# LEABHRAICHEAN

AN

# T-SEANN TIOMNAIDH

AGUS AN

# TIOMNAIDH NUAIDH;

AIR AN TARRUING

O NA CEUD CHANAINIBH

CHUM GAELIG ALBANNAICH.

*REVISED EDITION.*

THE NATIONAL BIBLE SOCIETY OF SCOTLAND.
HEAD OFFICES:
5 ST. ANDREW SQUARE, EDINBURGH; & 60 VIRGINIA STREET, GLASGOW.
1880.

Gaelic 8vo Ref. Bible.

## LEABHRAICHEAN AN T-SEANN-TIOMNAIDH.

| | caib. | | caib. | | caib. |
|---|---|---|---|---|---|
| GENESIS, *anns am bheil,* . | 50 | II. EACHDRAIDH, . . | 36 | DANIEL, . . . . . | 12 |
| ECSODUS, . . . . | 40 | ESRA, . . . . . . | 10 | HOSEA, . . . . . | 14 |
| LEBHITICUS, . . . | 27 | NEHEMIAH, . . . . | 13 | IOEL, . . . . . . | 3 |
| AIREAMH, . . . . | 36 | ESTER, . . . . . | 10 | AMOS, . . . . . . | 9 |
| DEUTERONOMI, . . | 34 | IOB, . . . . . . | 42 | OBADIAH, . . . . . | 1 |
| IOSUA, . . . . . | 24 | NA SAILM, . . . . . | 150 | IONAH, . . . . . | 4 |
| BREITHEAMHNA, . . | 21 | GNATH-FHOCAIL, . . | 31 | MICAH, . . . . . | 7 |
| RUT, . . . . . . | 4 | ECLESIASTES, . . . | 12 | NAHUM, . . . . . | 3 |
| I. SAMUEL. . . . | 31 | DAN SHOLAIMH, . . | 8 | HABACUC, . . . . . | 3 |
| II. SAMUEL, . . . | 24 | ISAIAH, . . . . . | 66 | SEPHANIAH, . . . | 3 |
| I. RIGH, . . . . | 22 | IEREMIAH, . . . . | 52 | HAGAI, . . . . . | 2 |
| II. RIGH, . . . . | 25 | TUIREADH, . . . . | 5 | SECHARIAH, . . . | 14 |
| I. EACHDRAIDH, . . | 29 | ESECIEL, . . . . . | 48 | MALACHI, . . . . | 4 |

## LEABHRAICHEAN AN TIOMNAIDH-NUAIDH.

| | caib. | | caib. | | caib. |
|---|---|---|---|---|---|
| AN SOISGEUL A REIR MHATA, *anns am bheil,* . | 28 | II. CORINTIANACH,. . | 13 | I. LITIR AN ABSTOIL PHEADAIR, . . . | 5 |
| AN SOISGEUL A REIR MHARCUIS, . . . | 16 | GALATIANACH, . . | 6 | II. LITIR AN ABSTOIL PHEADAIR, . . . | 3 |
| AN SOISGEUL A REIR LUCAIS, . . . . | 24 | EPHESIANACH, . . | 6 | I. LITIR AN ABSTOIL EOIN, . . . . | 5 |
| AN SOISGEUL A REIR EOIN, . . . . | 21 | PHILIPIANACH, . . | 4 | II. LITIR AN ABSTOIL EOIN, . . . . | 1 |
| GNIOMHARA NAN ABSTOL, . . . . | 28 | COLOSIANACH,. . . | 4 | III. LITIR AN ABSTOIL EOIN, . . . . | 1 |
| LITIR AN ABSTOIL PHOIL CHUM NAN ROMANACH, . . . | 16 | I. TESALONIANACH, . | 5 | LITIR AN ABSTOIL IUDAIS, . . . . | 1 |
| I. CORINTIANACH, . . | 16 | II. TESALONIANACH, . | 3 | TAISBEANADH AN ABSTOIL EOIN, . . | 22 |
| | | I. THIMOTEUIS, . . | 6 | | |
| | | II. THIMOTEUIS, . . | 4 | | |
| | | THITUIS, . . . . | 3 | | |
| | | PHILEMOIN, . . . | 1 | | |
| | | NAN EABHRUIDHEACH, | 13 | | |
| | | LITIR AN ABSTOIL SHEUMAIS, . . . | 5 | | |

---

## ABBREVIATIONS AND MARKS.

A' for 'an,' the article, as 'a' bhean,' *the woman*, for 'an bhean.'

A' for 'ag,' sign of the pres. part. of verbs beginning with a consonant, as 'a' bualadh,' *striking;* but before a vowel *ag* is written in full, as 'ag òl,' *drinking.*

A' for 'ann,' *in*, as 'a'd' cheann,' *in thy head*, for 'ann do cheann.'

A for 'as,' *out of*, marked with an acute accent, as 'á teine,' *out of fire.*

'Ar for 'thar,' *over, above*, as 'deich 'ar fhichead,' *thirty.*

B' for 'bu,' *was*, as 'b'e,' *he was.*

C' for 'cia,' *what*, as 'c'àit,' *where*, or *in what place?* 'c'uin,' *when*, or *at what time?*

D' for 'do,' *thy, thine*, as 'd'athair,' *thy father;* for 'do,' the preposition *to;* for 'de,' the preposition *of.*

D', dh', for 'do,' sign of the preterite tense of verbs, as 'an d'aidich e,' *has he confessed?* 'dh'aidich e,' *he has confessed.*

'G for 'ag,' sign of the pres. part. of verbs, as ''g a dheanamh,' *doing it.*

G' for 'gu,' *to*, as 'g'a cheann,' *to the end thereof.*

M' for 'mo,' *my*, as 'm'anam,' *my soul.*

M' for 'mu,' *about*, as 'm'a cheann,' *about his head.*

'N a for 'ann a,' *in his*, as ''n a chridhe,' *in his heart.*

'N an for 'ann an,' *in their*, as ''n an tighibh,' *in their houses.*

'N ar for 'ann ar,' *in our*, as ''n ar dùthaich,' *in our country.*

'N 'ur for 'ann bhur,' *in your*, as ''n 'ur fearann,' *in your land.*

'N uair for 'an uair,' *in the time, when.*

'R for 'ar,' *our*, as 'o'r sinnsiribh,' *from our ancestors.*

'R for 'bhur,' *your*, as 'le'r sinnsiribh,' *with your ancestors.*

R' for 'ri,' *to*, as 'r'ar guth,' *to our voice.*

R.C. for 'Roimh Chriosd,' standing for A.C. (ante Christum) in the old Bibles. B.C. for 'Bliadhna Chriosd,' no 'Linn Chriosd,' corresponding with A.D. (anno Domini).

'S an, 's a', for 'anns an,' *in the*, as ''s an àm,' *in the time;* ''s a' bhaile,' *in the city.*

'S na for 'anns na,' *in the*, as ''s na coilltibh,' *in the woods.*

(`) Grave accent. Vowels marked with this accent are always sounded long; and such as are not are generally sounded short.

(´) Acute accent. When the vowel *e* is sounded like *ai* in pain, it is commonly marked with this accent.

(') Apostrophe. When there is an elision of one or more letters, it is usually marked with an apostrophe. Thus, when the preceding word ends, or the following word begins, with a vowel, there is an elision of the possessive pronoun a, as 'call 'anama,' *the loss of his soul*, for 'call a anama.' A few Gaelic words admit of a final vowel, or not, as euphony requires it,—as 'àit' or 'àite,' *a place;* 'naomh' or 'naomha,' *holy;* 'fad' or 'fada,' *long;* 'camp' or 'campa,' *a camp;* but as these final vowels are not essential to the words, their absence is not always marked with an apostrophe.

## DO'N LEUGHADAIR.

ANNS a' Bheurla, agus ann an Cànainean eile, tha Biobuill anns am bheil seolaidhean, no, mar theirear riu 's a' Bheurla, *references*, o aon earrainn dh'ionnsuidh earrannan eile a tha co-chosmhuil, no a tha air dhòigh éigin a' mìneachadh, agus a' daingneachadh na h-earrainn sin. Mar so tha cothrom aca air a bhi "coimeas nithe spioradail ri nithibh spioradail" agus ruigheachd air mìneachadh na Fìrinn trid na Fìrinn féin—ni a tha 'n a shochair ro mhòr. Gus an t-àm so cha d'rinneadh còmhnadh air bith de 'n t-seòrsa ri muinntir na Gàelig: ach anns a' chlo-bhualadh ùr so tha an cothrom ceudna a nis air a thabhairt dhoibhsan. Mar shoilleireachadh air an dòigh 's am bheil so air a dheanamh, faic Eoin 12. 32: 'Agus mise, ma thogar suas o'n talamh mi, tàirngidh mi na h-uile dhaoine a m'ionnsuidh?' Tha an litir bheag *g* car dealaichte o bhriathran na ranna, agus ma sheallas neach air son na litreach so eadar an da shreith dhubh a tha ann am meadhon na duilleig chi e i an sin, agus tri earrannan eile air an ainmeachadh 'n a déigh, Rom. 5. 18; 1 Tim. 2. 6; Eabh. 2. 9. Anns gach àite dhiubh so gheibh neach tuilleadh soluis air seadh na cainnt' a tha air a gnàthachadh le Eoin; agus a réir so tha a' chùis air feadh a' Bhìobuill gu léir.

Tha na litrichean meanbha (*a*, *b*, *c*, etc.) air an cur mar chomharran gu bhi 'seoladh chum nan earrannan a tha ri bhi air an coimeas, agus a gheibhear fo na litrichean, ceudna, fa leth anns an t-sreath mheadhoin. Tha na h-aireimh (1, 2, 3, etc.) a gheibhear air uairibh aig focal, a' seoladh air mhodh chcudna, gu mìneachadh, no gu atharrachadh eadar-theangachaidh air an fhocal, no na focail, aig am bheil iad. Tha mar an ceudna anns gach àite de 'n leabhar so focail a bha roimhe air an sgrìobhadh a réir dòigh-labhairt na h-Eirinn a nis air an cur sìos a réir dòigh-labhairt na Gaidhealtachd, mar tha *dream* air son *droing*, *làmhan* air son *làmhaibh*, *naoimh* air son *naomhaibh*, etc. etc. etc., ni an uair nach 'eil e ag atharrachadh seadh, no brìgh nam briathar, a tha 'g an deanamh na's so-leughaidh agus na's blasda do na fìor Ghaidheil.

A bhàrr air na nithibh so, tha mìneachadh air a thabhairt air na toimhsean astair, agus cudthroim, air na buinn airgid 'us òir, agus air na tràithean, 's na h-aimsirean air am bheil iomradh 's na sgriobtuiribh. Tha mar an ceudna dealbhan (*maps*) nan dùthchanna sin a's sònruichte anns an leabhar naomh air an cur a sìos ann an so; agus gheibh an duine a lorgaicheas iad le tuigse beachd mòran na's soilleire, 's na's riochdaile air eachdraidh ghnìomhara moralach Dhé a thaobh a shluaigh na 's urrainn a bhi aige 'n uair nach aithne dha ciod a' chèarna de'n t-saoghal anns an d'rinneadh iad.

Tre gach còmhnadh dhiubh so tha na Gaidheil a nis, car a' cheud uair, air an cur ann an co-inbhe ri fineachan eile 'thaobh eòlas fhaighinn air a' Bhìobull o 'n Bhìobull féin; agus is i urnuigh dhùrachdach a' Chomuinn a tha 'cur an leabhair so fa'n comhair gu-m faigh a luchd-leughaidh gu léir trìd Spiorad na Fìrinn, eòlas slàinteil uaithe, gu-m bi iad uile air an naomhachadh troimh an Fhìrinn. Amen.

---

## TOIMHSEAN AGUS BUINN-AIRGID A THA AIR AN AINMEACHADH ANNS AN SGRIOBTUIR.

### I. TOIMHSEAN FADA.

BHA na toimhsean fad', a bu lugha, am measg nan Iudhach, mar am measg shluagh eile, air an toirt o chuid de bhuill a' chuirp, mar tha *oirleach*, *leud-boise*, *réis*, *troidh*, *làmh-choille*, &c. Tha na toimhsean a leanas air an ainmeachadh 's an Sgrìobtuir:—

1. *Leud-meoir*, leud shè gràinean, no spilgeinean eòrna; no beagan thar tri chairtealan na h-òirlich.
2. *Leud-boise*, leud nan ceithir meur; beagan thar tri òirlich gu leth.
3. *Réis*, an t-astar eadar bàrr na h-òrdaig agus bàrr na lùghdaig, 'n uair a tha na meoir sgaoilt' o 'chéile; no, eadar naoi agus deich òirlich.
4. *Làmh-choille*, an t-astar eadar an uilinn agus bàrr a' mheoir mheadhoin; air a mheas le cuid aig ochd òirlich dheug; le cuid, aig fichead òirleach; agus le cuid eile, aig òirleach 'ar fhichead.
5. *Aitheamh*, an t-astar eadar bàrr na dà bhoise 'n uair a tha na làmhan sgaoilte mach; mu shè troidhean 'us ochd òirlich.
6. *Cuilc-shlat Esecieil*, sè lamhan-coille agus leud-boise; mu dheich troidhean agus deich òirlich.
7. *Stàid*, ceithir cheud lamh-choille; no, seachd fichead agus cùig ceuman*, mu thimchioll an ochdamh cuid de mhìle Shasunnaich.
8. *Astar latha Sàbaid*, mu sheachd ceud agus deich 'ar fhichead ceum=730 *paces*.
9. *Mìle*, deich stàidean; no, mìle agus an cùigeamh cuid, de'n tomhas Shasunnach.
10. *Astar latha*, tri mìle deug 'ar fhichead, ochd ceud agus tri ceuman deug=33 *miles* 172 *paces* 4 *feet*.

* Bha dlùth air cùig troidhean=4 *feet* 10 *inches*, anns a' cheum Ròmanach.

### II. SOITHICHEAN-TOMHAIS.

1. AIR SON NITHE TIORMA.
   (1) *Cab*, an ochdamh-cuid-deug de 'n Ephah; no, mu dhà phinnt 'us dà thrian, de 'n tomhas Shasunnach air son coirce.
   (2) *Omer*, no *Gomer* (Esec. 16. 36), an deicheamh cuid a dh'Ephah; no, còrr 'us cùig pinntean.
   (3) *Seah*, an treas cuid a dh'Ephah; no, peic agus pinnt.
   (4) *Ephah*, tri peicean agus tri pinntean.

(5) *Letech*, sè peicean deug.
(6) *Homer*, *Chomer*, no *Cor*, dà pheic dheug 'ar fhichead agus pinnt.
(Ann am pinnt Albannaich tha tri de'n tomhas Shasunnach.)

2. Air son nithe ruithteach.
(1) *Log*, mu thri chairtealan pinnte Sasunnaich, de thomhas an fhìona.
(2) *Cab*, tri pinntean agus trian.
(3) *Hin* (Ecs. 29. 40; 30. 24), galan-gu-leth.
(4) *Seah*, dà ghalan agus ceithir pinntean.
(5) *Bat*, no *Ephah*, an deicheamh cuid de Homer (Esec. 45. 14); seachd galain agus ceithir pinntean.
(6) *Homer*, *Chomer*, no *Cor*, cùig deug 'us tri fichead galan, agus cùig pinntean.
(Anns a' phinnt Albannaich, de thomhas an fhìona, tha mu cheithir de'n tomhas Shasunnach.)

## III. Buinn Airgid, agus Oir.

Bha an t-airgiod Eabhruidheach air a thoirt seachad air a' chudthrom; bha uime sin an t-aon ainm aig a' *bhonn* agus aig a' chudthrom.
1. *Gerah*, an fhicheadamh cuid de Sheceil; cùig fàirdeinean=$1\frac{1}{4}$d.
2. *Beca* (Ecs. 38. 26), leth-Sheceil; tri sgillinn deug, 'us bonn-a-sè=1s. $1\frac{1}{2}$d.
3. *Secel* (a réir an robh gach cothrom agus gach cùinneadh air an cunntadh), dà thastan, tri sgillinn 's bonn-a-sè=2s. $3\frac{1}{2}$d.
4. *Maneh*, no *mina* (air 'eadar-theangachadh *punnd*),—a dh'*òr*, mu cheud Secel 'an cudthrom (Coimeas. 1 Ri. 10. 17 ri 2 Eachd. 9. 16), agus mu ochd fichead punnd Sasunnach (£160) 'an luach. Ach ann an *airgiod*, b'e a chudthrom tri fichead Secel (Esec. 45. 12), agus a luach mu chùig puinnd 'us ceithir tastain deug (£5. 14s.).
5. *Tàlann*, tri mìle Secel=£342. 3s. 9d.

A' bhàrr orra so, tha na buinn a leanas de'n chùinneadh Ròmanach agus Ghreugach air an ainmeachadh 's an Tiomnadh Nuadh :—
1. *Lepton* (air 'eadar-theangachadh, *bonn beag*, Marc. 12. 42), leth-feoirling; no, pailt an treas cuid de 'n fhàirdein Shasunnach.
2. *Feoirling*, an deicheamh cuid de pheghinn; mu thri fàirdeinean=$\frac{3}{4}$d.
3. *Peghinn*, seachd sgillinn' agus tri fàirdeinean=$7\frac{3}{4}$d.
4. *Drachma* (air 'eadar-theangachadh, *bonn airgid*, Luc. 15. 8), co-ionann ris a' pheghinn Ròmanaich.
5. *Didrachma*, no an *drachma dùbailte* (air 'eadar-theangachadh, *cìs*, Ecs. 30. 15. Mat. 17. 24), cùig sgillinn deug 'us bonn-a-sè=1s. $3\frac{1}{2}$d.
6. *Stàter*, bonn Greugach, co-ionann, mar a thuigear o Mhata 17. 27, ri dà bhonn-cìse, no, dà thastan 'us seachd sgillinn'=2s. 7d.

## IV. Amannan.

Bha *latha* nan Iudhach a' toiseachadh aig sè uairean 's a' mhaduinn a réir ar cunntais-ne, agus bha e air a roinn '*n a dhà uair dheug*, de'n robh an *treas* uair a' co-fhreagradh do'n *naothamh uair* againne, an *seathamh* acasan do '*n mheadhon-là* againne, agus *aon uair deug* acasan do *chùig uairean* an déigh a' mheadhon-là againne. Bha an *oidhche* air a roinn 'n a ceithir *fairean*, de'n robh anns gach faire tri uairean. Bha a' cheud fhaire a' criochnachadh aig *naoi uairean;* an dara faire, aig meadhon-oidhche; an treas, aig tri uairean 's a' mhaduinn, no gairm-choileach; agus a' cheathramh, aig sè uairean 's a mhaduinn. Bha an *t-seachduin* aca, a réir eisimpleir Dhé ann an cruthachadh an t-saoghail, a' tòiseachadh air an t-Sàbaid againne, agus a' criochnachadh air Di-sathuirne (a tha 'n a Shàbaid acasan). Bha am *mìosan* air an riaghladh leis a' ghealaich; agus anns gach treas bliadhna bha tri mìosan deug; b 'iad an ainmean :—

| | | | |
|---|---|---|---|
| 1. Abib, no Nisan, a co-fhreagradh do . . | mheadhon March gu meadhon April | 7. Etanum, no Tisri, . | September October |
| 2. Siph, no Iair, . . | April May | 8. Bul, no Marchesuan, . | October November |
| 3. Sibhan, . . . | May June | 9. Chisleu, . . . | November December |
| 4. Tamus, . . . | June July | 10. Tebet, . . . | December January |
| 5. Ab, . . . . | July August | 11. Sebet, . . . | January February |
| 6. Elul, . . . . | August September | 12. Adar, 13. Bheader, . | February March |

A réir àithne Mhaois (Ecs. 12. 2) b'e Nisan ceud mhìos na bliadhna; agus thug na h-Iudhaich géill dha so a thaobh am féillean naomha; ach a thaobh nithe aimsireil bha a' bhliadhn' ùr aca a' toiseachadh 's a' mhìos *Tisri*, mu mheadhon an fhogharaidh againne.

Tha iadsan fathast a' cunntadh na h-ùine o chruthachadh an t-saoghail, 'an àite o linn Chriosd, mar tha na fineachan Criosduidh uile a' deanamh.

Tha na litrichean R.C. aig mullach na duilleig a' ciallachadh *Roimh Chriosd;* agus B.C., *Bliadhna*, no *Linn Chriosd*—a' co-fhreagairt do na litrichean A.C. agus A.D. anns na Biobuill Bheurla.

# TIR CHANAAIN

mar air a roinn

le Iosua do dha thréibh dheug Israeil.

Raighailt-thomhais mhìltean Sasunnach




35

36

33

33

Sidon

DAMASCUS

An Amhainn Abana

An Amhainn Pharpar

A R A M N O S I R I A

Sliabh Lebanon

M A A C H A H

Tirus

Ramah

Abel-bet Maachah

Bet-Rehob

Canah

Lais no Dan

Baal-gad

Achsaph

Heleph

Ramah

Hasor

Cedes

Horem

Migdalel

Iron

Achsib

Abdon

Achlab

Uisgeachan Mheroim

B A S A N

A S U R

Bet-emec

G A L I L E E

Golan

Edrei

Acho

Aialon

CABUL

Hucoc

MUIR CHINEREIT

Aphec

Bet-arbel

Cinareth

H A U R A N

M A N A S E H

Miseal

S E B U L O N

Gitah Hepher

Chislot-tabor

Dabareh

Tabor Beinn

En-haddah

Haroset

Simron

Iaphia

Iorneam

Endor

Raphraim

Sunem

Der

I S A C H A R

Megiddo

Iesreel

Hadadrimon

Bet-sean

Taanach

Gilboa Beinn

En ganim

Dotan

Jarmuth

Gebah

Abel-meholah

Iabes-gilead

Tobat

Mahanaim

Bosrah

Bet-gamul

Sharon

M A N A S E H

Tirsah

SICHAR SECHEM




Engraved & Printed by W & A K. Johnston, Edinburgh & London

National Bible Society of Scotland.




# AN IMPIREACHD RÒMANACH

Raighailt - thomhais mhìltean Sasunnach.

100 50 0 100 200 300 400 500

0 10 Astar sear air

Engraved & Printed by



y of Scotland.

# PALESTIN

ann an latha

# CHRIOSD

Raighailt-thomhais mhiltean Sasunnach





Samaria
Sichar
Tobar Iacoib
Salem
Antipatris
Iopa
Arimatea
Lida
Ephraim
Iericho
Emaus
JERUSALEM
Betlehem
Asotos
Gasa
Betabara
A' MHUIR MHARBH
I D U M E A
A R A B I A
32
31
35
36
Astar sear air Greenwich.
Engraved & Printed by
W & A.K Johnston Edinburgh & London



Engraved & Printed by

# CEUD LEABHAR MHAOIS,

D' AN AINM

# GENESIS.

## CAIB. I.

1 *Cruthachadh nan nèamh agus na talmhainn,* 3 *an t-soluis,* 14 *na gréine, na gealaich, agus nan reult,* 20 *an éisg agus na h-eunlaith,* 24 *na spréidh agus bheathaichean eile na talmhainn,* 30 *agus cruthachadh an duine ann an coslas Dhé.*

'S AN toiseach[c] chruthaich[d] Dia na nèamhan agus an talamh.

2 Agus bha an talamh[e] gun dealbh agus falamh; agus *bha* dorchadas air aghaidh na doimhne: agus *bha* Spiorad[f] Dhé a' gluasad air aghaidh nan uisgeachan.

3 Agus thubhairt Dia[g], Bitheadh solus ann[h]: agus bha solus ann.

4 Agus chunnaic Dia an solus, *gu-n robh e* maith: agus chuir Dia dealachadh eadar an solus, agus an dorchadas.

5 Agus thug Dia mar ainm air an t-solus Là[j], agus air an dorchadas thug e mar ainm Oidhche: agus b'iad am feasgar[1] agus a' mhaduinn an ceud là.

6 Agus thubhairt Dia[k], Bitheadh athar[2] ann am meadhon nan uisgeachan, agus cuireadh e dealachadh eadar uisgeachan agus uisgeachan.

7 Agus rinn Dia an t-athar[l], agus chuir e dealachadh eadar na h-uisgeachan a *bha* fo an athar, agus na h-uisgeachan a *bha* os ceann[m] an athair: agus bha e mar sin.

8 Agus thug Dia mar ainm air an athar Nèamh: agus b'iad am feasgar agus a' mhaduinn an dara là.

9 Agus thubhairt Dia[n], Cruinnichear na h-uisgeachan *a tha* fo nèamh a dh'aon àite, agus leigear ris an *tìr* thioram: agus bha e mar sin.

10 Agus thug Dia mar ainm air an *tìr* thioraim Talamh, agus air cruinneachadh nan uisgeachan thug e mar ainm Fairgeachan: agus chunnaic Dia gu-*n robh e* maith.

11 Agus thubhairt Dia, Thugadh an talamh a mach[o] feur, luibh a ghineas sìol, craobh-mheas a bheir a mach[p] meas a réir a gnè, aig *am bheil* a sìol innte féin air an talamh: agus bha e mar sin.

12 Agus thug an talamh a mach feur, luibh a ghineas sìol a réir a gnè, agus craobh a bheir a mach meas, aig *am bheil* a sìol innte féin a réir a gnè: agus chunnaic Dia gu-*n robh e* maith.

13 Agus b'iad am feasgar agus a' mhaduinn an treas là.

14 Agus thubhairt Dia, Bitheadh[a] soluis ann an speuraibh nèimh a chur dealachaidh eadar an là agus an oidhche, agus bitheadh iad air son chomharaidhean, agus air son aimsirean[b], agus air son làithean, agus bhliadhnachan.

15 Agus bitheadh iad mar sholusaibh ann an speuraibh nèimh, a thoirt soluis air an talamh: agus bha e mar sin.

16 Agus rinn Dia dà sholus mhòr, an solus a's mò a riaghladh an latha, agus an solus a's lugha a riaghladh na h-oidhche: agus na reultan.

17 Agus shuidhich Dia iad ann an speuraibh nèimh, a thoirt soluis air an talamh,

18 Agus a riaghladh[i] 's an là, agus 's an oidhche, agus a chur dealachaidh eadar an solus agus an dorchadas: agus chunnaic Dia gu-*n robh e* maith.

19 Agus b' iad am feasgar agus a' mhaduinn an ceathramh là.

20 Agus thubhairt Dia, Thugadh na h-uisgeachan a mach gu pailt an creutair gluasadach anns am bheil beatha[3], agus bitheadh eunlaith ag itealaich os ceann na talmhainn air aghaidh speuran nèimh.

21 Agus chruthaich Dia muca-mara mòra, agus gach uile chreutair beò a ghluaiseas, a thug na h-uisgeachan a mach gu pailt a réir an gnè, agus gach eun iteagach a réir a ghnè: agus chunnaic Dia gu-*n robh e* maith.

22 Agus bheannaich Dia iad, ag ràdh, Sìolaichibh, agus fàsaibh lìonmhor, agus lìonaibh na h-uisgeachan anns na fairgeachaibh, agus fàsadh an eunlaith lìonmhor air an talamh.

23 Agus b'iad am feasgar agus a' mhaduinn an cùigeamh là.

24 Agus thubhairt Dia, Thugadh an talamh a mach an creutair beò a réir a ghnè, spréidh, agus *gach* ni a shnàigeas, agus beathaichean na talmhainn a réir an gnè: agus bha e mar sin.

25 Agus rinn Dia beathaichean na talmhainn a rèir an gnè, agus an spréidh a rèir an gnè, agus gach ni a shnàigeas air an talamh a réir a ghnè: agus chunnaic Dia gu-*n robh e* maith.

B.C. 4004.

a Salm 130. 7
b Salm 104. 19
c Gnà. 8. 23 Eoin 1. 1, 2 Eabh. 1. 10
d Iob 38. 4 Isa. 40. 26 Salm 33. 6 Ier. 51. 15 Sech. 12. 1 Gnio. 14. 15 Ròm. 1. 20 Col. 1. 16
e Iob 26. 7 Ier. 4. 23
f Iob 26. 13 Salm 104. 30
g Salm 33. 9
h 2 Cor. 4. 6 Eph. 5. 14
i Ier. 31. 35
j Salm 74. 16
1 *bha feasgar ann agus bha maduinn ann.*
k Iob 37. 18
2 *speuran.*
l Ier. 10. 12
3 *anam beò.*
m Gnà. 8. 28
n Iob 38. 8
o Mat. 6. 30
p Luc. 6. 44

26 Agus thubhairt Dia, Deanamaid an duine 'n ar dealbh féin, a réir ar coslais féin, agus bitheadh uachdaranachd aca os ceann éisg na mara, agus os ceann eunlaith nan speur, agus os ceann na spréidhe, agus os ceann na talmhainn uile, agus os ceann gach ni a shnàigeas a tha 'snàigeadh air an talamh.

27 Agus chruthaich Dia an duine 'n a dhealbh féin[e], ann an dealbh Dhé chruthaich se e: firionnach agus boirionnach chruthaich e iad.

28 Agus bheannaich Dia iad, agus thubhairt Dia riu, Sìolaichibh, agus fàsaibh lìonmhor, agus lìonaibh an talamh, agus ceannsaichibh e; agus bitheadh uachdaranachd agaibh os ceann éisg na mara, agus os ceann eunlaith nan speur, agus os ceann gach ni beò a ghluaiseas air an talamh.

29 Agus thubhairt Dia, Feuch, thug mi dhuibh gach luibh a ghineas sìol, a *tha* air aghaidh na talmhainn uile, agus gach craobh anns *am bheil* meas craoibhe a ghineas sìol[i], dhuibhse bithidh e mar bhiadh.

30 Agus do uile bheathaichibh na talmhainn, agus do uile eunlaith nan speur, agus do gach ni a shnàigeas air an talamh, anns *am bheil* beatha[3], *thug mi* gach luibh ghorm mar bhiadh: agus bha e mar sin.

31 Agus chunnaic Dia gach ni a rinn e, agus, feuch, *bha e* ro mhaith. Agus b'iad am feasgar agus a' mhaduinn an seathamh là.

## CAIB. II.

1 *An seachdamh là air a naomhachadh.* 8 *Gàradh Edein.* 17 *Craobh eòlais a' mhaith agus an uilc.* 21 *Cruthachadh na mnà agus orduchadh a' phòsaidh.*

AGUS chrìochnaicheadh na nèamhan agus an talamh, agus an sluagh uile.

2 Agus chrìochnaich Dia air an[m] t-seachdamh là 'obair a rinn e; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là o 'obair uile a rinn e.

3 Agus bheannaich Dia an seachdamh là, agus naomhaich se e: do bhrìgh gur ann air a ghabh e fois o 'obair uile, a chruthaich Dia[7] agus a rinn e.

4 *Is* iad so ginealaich nan nèamh agus na talmhainn, 'n uair a chruthaicheadh iad, anns an là 's an d'rinn an Tighearna Dia *an* talamh agus na néamhan.

5 Agus cha robh aon de phreasaibh na macharach fathast anns an talamh, agus cha d'fhàs fathast aon de lusaibh na macharach; do bhrìgh nach d'thug an Tighearna Dia air uisge frasadh air an talamh, agus cha robh duine ann a shaoithreachadh na talmhainn.

6 Ach chaidh ceò suas o'n talamh, agus dh'uisgich e aghaidh na talmhainn uile.

7 Agus dhealbh an Tighearna Dia an duine[8] *de*[r] dhuslach na talmhainn: agus [a]shéid e ann an[b] cuinneinibh a shròine anail na beatha[c], agus dh'fhàs an duine 'n a anam beò.

8 Agus[d] shuidhich an Tighearna Dia gàradh ann an Eden 's an àird an ear, agus chuir e an sin an duine a dhealbh e.

9 Agus thug an Tighearna Dia air gach uile chraoibh fàs as an talamh a tha taitneach do'n t-sealladh, agus maith a chum bìdh[f], craobh na beatha mar an ceudna ann am meadhon a' ghàraidh[g], agus craobh eòlais a' mhaith agus an uilc.

10 Agus chaidh amhainn a mach á Eden a dh'uisgeachadh a' ghàraidh; agus as a sin roinneadh i, agus dh'fhàs i 'n a ceithir cheannaibh.

11 *Is e* ainm na ceud *aimhne* Pison; so i a tha 'cuartachadh[h] tìre Chabhilah uile, far *am bheil* òr.

12 Agus *tha* òr na tìre sin maith: an sin *tha* bdellium agus a' chlach onics.

13 Agus *is e* ainm na dara aimhne Gihon: *is* i sin *a tha* 'cuartachadh tìre Chuis[1] uile.

14 Agus *is e* ainm na treas aimhne Hidecel[j]: *is i* sin a tha 'dol do'n taobh an ear de Asiria. Agus *is* i a' cheathramh amhainn Euphrates.

15 Agus ghabh an Tighearna Dia[2] an duine agus chuir se e ann an gàradh Edein, gu 'shaoithreachadh agus gu 'ghleidheadh.

16 Agus dh'àithn an Tighearna Dia do'n duine, ag ràdh, De gach uile chraoibh anns a' ghàradh[4] feudaidh tu itheadh gu saor:

17 Ach de chraoibh eòlais a' mhaith agus an uilc[k], cha-n ith thu dhith sin: oir anns an là a dh'itheas tu dhith, gu cinnteach bàsaichidh tu[5].

18 Agus thubhairt an Tighearna Dia, Cha-*n'eil e* maith gu-m bitheadh an duine 'n a aonar[l]: Ni mi dha còmhnadh d'a réir féin.

19 Agus dhealbh an Tighearna Dia as an talamh, uile bheathaichean na macharach, agus uile eunlaith nan speur, agus[n] thug e *iad* a chum Adhaimh[6], a dh'fhaicinn cionnus a dh'ainmicheadh e iad: agus ge b'e ainm a thug Adhamh air gach creutair beò, *b'e* sin *a b'*ainm dha.

20 Agus thug Adhamh ainmean do'n spréidh uile, agus do eunlaith nan speur, agus do uile bheathaichibh na macharach: ach do Adhamh cha d'fhuaradh còmhnadh d'a réir féin.

21 Agus thug an Tighearna Dia air[o] codal trom tuiteam air Adhamh, agus choidil e: agus ghabh e aon d'a aisnibh, agus dhùin *e* an fheòil suas 'n a h-àite.

22 Agus thog an Tighearna Dia an aisne a thug e o'n duine suas 'n a mnaoi, agus[p] thug e i chum an duine.

23 Agus thubhairt Adhamh, So a nis cnàimh[q] de m' chnàmhan, agus feòil de m' fheòil-sa: goirear bean dith, do bhrìgh gur ann as an duine a thugadh i.

R.C. 4004.

[a] Iob 33. 4
[b] Isa. 2. 22
[c] 1 Cor. 15. 45
[d] Ese. 31. 8, 9
[e] Ecl. 7. 29 Eph. 4. 24
[f] caib. 3. 23 Gnà. 3. 18 Tais. 2. 7
[g] rann 17
[h] caib. 25. 18
[1] *Etiopia.*
[i] caib. 9. 3
[j] Dan. 10. 4
[2] *Adhamh.*
[3] *anam beò.*
[4] *ag itheadh ithidh sibh.*
[k] caib. 3. 1, 3, 11, 17 Ròm. 6. 23 1 Cor. 15. 56
[5] *a' bàsachadh gheibh thu bàs.*
[l] 1 Cor. 11. 9 1 Tim. 2. 13
[m] Ecs. 20. 11 Isa. 58. 13 Eabh. 4. 4
[n] Salm 8. 6
[6] *an duine.*
[7] *a chruthaich Dia gu 'dheanamh.*
[o] caib. 15. 12
[p] Gnà. 18. 22
[q] Eph. 5. 30
[8] *duslach na talmhainn.*
[r] caib. 3. 19 Salm 103. 14 Isa. 64. 8 1 Cor. 15. 47

24 Air an aobhar sin[a] fàgaidh fear 'athair agus a mhàthair, agus dlùth-leanaidh e r'a mhnaoi: agus bithidh iad 'n an aon fheòil.

25 Agus bha iad le 'chéile lomnochd, an duine agus a bhean; agus cha robh nàire orra.

## CAIB. III.

1 *Cealg na nathrach.* 6 *Peacadh an duine,* 15 *agus gealladh saorsa Dhé trìd sìol na mnatha.*

ANIS bha[f] an nathair na bu sheolta[g] na aon de bheathaichibh na macharach a rinn an Tighearna Dia; agus thubhairt i ris a' mhnaoi, Seadh, an dubhairt Dia, Cha-n ith sibh de gach craoibh 's a' ghàradh?

2 Agus thubhairt a' bhean ris an nathair, De mheas craobhan a' ghàraidh feudaidh sinn itheadh:

3 Ach de mheas na craoibhe a *tha* ann am meadhon a' ghàraidh, thubhairt Dia, [i]Cha-n ith sibh dheth, agus cha bhean sibh ris, a chum nach faigh sibh bàs.

4 Agus thubhairt[j] an nathair ris[k] a' mhnaoi, Gu cinnteach cha-n fhaigh sibh bàs.

5 Oir tha fios aig Dia, 's an là a dh'itheas sibh dheth, gu-m fosglar 'ur sùilean, agus *gu-m* bi sibh mar dhée, fiosrach air maith agus air olc.

6 Agus chunnaic a' bhean gu-*n robh* a' chraobh maith a chum bìdh, agus gu-*n robh* i taitneach do 'n t-sùil, agus 'n a craoibh r'a miannachadh a dheanamh *neach* glic; agus ghabh i d'a meas agus dh'ith i, agus thug i mar an ceudna d'a fear maille rithe, agus dh'ith e.

7 Agus dh'fhosgladh an sùilean le 'chéile, agus dh'aithnich iad gu-*n robh iad* lomnochd[o]; agus dh'fhuaigh iad duilleach croinn-fhìge r'a chéile, agus rinn iad dhoibh féin aprain.

8 Agus chual' iad guth an Tighearna Dé ag imeachd 's a' ghàradh, ann am[2] fionnfhuaireachd an là: agus[q] dh'fholaich Adhamh agus a bhean iad fein o ghnùis an Tighearna Dé am measg chraobhan a' ghàraidh.

9 Agus dh'éigh an Tighearna Dia air Adhamh, agus thubhairt e ris, C'àit' *am bheil* thu?

10 Agus thubhairt e, Chuala mi do ghuth 's a' ghàradh, agus bha[u] eagal orm a chionn gu-*n robh* mi lomnochd, agus dh'fholaich mi mi féin.

11 Agus thubhairt e, Cò dh'innis dhuit gu-*n robh* thu lomnochd? An d'ith thu de'n chraoibh a dh'àithn mise dhuit gun itheadh dhith?

12 Agus thubhairt an duine[v], A' bhean a thug thu *gu bhi* maille rium, thug ise dhomh de'n chraoibh, agus dh'ith mi.

13 Agus thubhairt an Tighearna Dia ris a' mhnaoi, Ciod *e* so *a* rinn thu? agus thubhairt a' bhean, Mheall an nathair mi, agus dh'ith mi.

R.C. 4004.

[a] Marc. 10. 7
[b] Isa. 65. 25 Mic. 7. 17
[c] Mat. 13. 38 1 Eoin 3. 8 Eoin 8. 44
[d] Isa. 7. 14 Mat. 1. 23 Luc. 1. 35
[e] Ròm. 16. 20 Eph. 4. 8
[f] Tais. 12. 9
[g] 2 Cor. 11. 3
[h] 1 Cor. 14. 34
[i] caib. 3. 17
[j] Eoin 8. 44
[k] 1 Tim. 2. 14
[1] *beò.*
[l] Gnio. 17. 26
[m] Isa. 61. 10 Phil. 3. 9
[n] rann 5
[o] caib. 2. 23
[p] Tais. 2. 7
[2] *gaoth.*
[q] Ier. 23. 24 Am. 9. 2, 3
[r] rann 19
[s] Salm 80. 1, &c. 99. 1
[t] 1 Each. 21. 16
[u] 1 Eoin 3. 20
[v] Iob 31. 33 Gnà. 28. 13
[w] Air. 18. 12

14 Agus thubhairt an Tighearna Dia ris an nathair, A chionn gu-n d' rinn thu so, *tha* thu mallaichte thar gach ainmhidh, agus thar uile bheathaichean na macharach: air do bhroinn imichidh tu, agus duslach[b] ithidh tu uile làithean do bheatha.

15 Agus cuiridh mi naimhdeas eadar thusa agus a' bhean, agus eadar[c] do shìol-sa agus[d] a sìol-se[e]: bruthaidh esan do cheann, agus bruthaidh tusa a shàil-san.

16 Ris a' mhnaoi thubhairt e, Meudaichidh mi gu mòr do dhoilgheas agus do thoirricheas; 'am péin beiridh tu clann, agus ri d' fhear bithidh do thogradh agus bithidh[h] uachdaranachd aige ort.

17 Agus ri Adhamh thubhairt e, Do bhrìgh gu-n d'eisd thu ri guth do mhnatha, agus gu-n d'ith thu de'n chraoibh a dh'àithn mise dhuit, ag ràdh, Cha-n ith thu dhith, *tha*'n talamh mallaichte air do shon; ann an doilgheas ithidh tu dheth uile làithean do bheatha.

18 Agus droighionn agus cluarain bheir e mach dhuit, agus ithidh tu luibh na macharach.

19 'Am fallus do ghnùise ithidh tu aran, gus am pill thu dh' ionnsuidh na talmhainn; oir as thugadh thu: oir *is* duslach thu, agus gu duslach pillidh tu.

20 Agus thug Adhamh Eubha[1] mar ainm air a mhnaoi, do bhrìgh gu-m b'i màthair nan uile bheò[l].

21 Agus rinn an Tighearna Dia do Adhamh agus d'a mhnaoi còtaichean croicinn, agus chòmhdaich e iad[m].

22 Agus thubhairt an Tighearna Dia, [n]Feuch tha'n duine air fàs mar aon dhinn *féin*, fiosrach air maith agus olc. Agus a nis air eagal gu-n sìneadh e mach a làmh, agus gu-n gabhadh e mar an ceudna de [p]chraoibh na beatha, agus gu-n itheadh e, agus gu-m bitheadh e beò gu siorruidh:

23 Air an aobhar sin, chuir an Tighearna Dia a mach e á gàradh Edein, a shaoithreachadh na talmhainn[r] as an d'thugadh e.

24 Agus dh'fhògair e mach an duine; agus shuidhich e's an taobh an ear de ghàradh Edein Cheruban[s] agus claidheamh lasarach[t] a *bha* 'tionndadh air gach làimh, a ghleidheadh slighe craoibhe na beatha.

## CAIB. IV.

1 *Breith Chain agus Abeil.* 8 *Mortadh Abeil.* 11 *Mallachadh Chain.* 19 *Lamech agus a dhà mhnaoi.*

AGUS dh'aithnich Adhamh a bhean Eubha, agus dh'fhàs i torrach, agus rug i Cain, agus thubhairt i, Fhuair mi duine o'n Tighearna.

2 Agus a rìs rug i a bhràthair Abel: agus bha Abel 'n a bhuachaille chaorach, ach bha Cain 'n a threabhaiche fearainn.

3 Agus tharladh 'an ceann làithean *àraidh*, gu-n d' thug Cain de thoradh an fhearainn[w] tabhartas do'n Tighearna.

4 Agus thug Abel mar an ceudna de cheud-ghinibh a threuda[a], agus d'an saill[b]: agus bha meas[c] aig an Tighearn' air Abel agus air a thabhartas:

5 Ach air Cain, agus air a thabhartas, cha robh meas aige. Agus bha Cain fo throm fheirg, agus thuit a ghnùis.

6 Agus thubhairt an Tighearna ri Cain, C'ar son tha fearg ort? agus c'ar son a thuit do ghnùis?

7 Ma ni thu gu maith, nach gabhar riut? agus mur dean thu gu maith, aig an dorus *tha* peacadh 'n a luidhe[d]. Agus riutsa *bithidh* a thogradh, agus bithidh uachdaranachd agad air.

8 Agus labhair Cain ri Abel a bhràthair: agus 'n uair a bha iad 's a' mhachair, dh'éirich Cain suas an aghaidh Abeil a bhràthar, agus mharbh se e[e].

9 Agus thubhairt an Tighearna ri Cain, [f] C'àit' *am bheil* Abel do bhràthair? Agus thubhairt esan, Cha-n 'eil fhios agam. Am mise fear-gleidhidh mo bhràthar?

10 Agus thubhairt esan, Ciod a rinn thu? *Tha* guth fola do bhràthar ag éigheach[g] riumsa o'n talamh.

11 Agus a nis *tha* thu mallaichte o'n talamh, a dh'fhosgail a bheul a ghabhail fola do bhràthar o d'làimh.

12 'N uair a shaoithricheas tu an talamh, cha toir e dhuit á so suas a neart. A'd fhògarach agus a'd fhear-fuadain bithidh tu air an talamh.

13 Agus thubhairt Cain ris an Tighearna, Is mò mo pheanas na gur urrainn mi a ghiùlan.

14 Feuch, dh'fhògair thu mi mach, an diugh, bhàrr aghaidh na talmhainn: agus o d' ghnùis-sa folaichear mi, agus bithidh mi a'm' fhògarach agus a'm' fhear-fuadain air an talamh; agus tarlaidh gach neach a gheibh mi[k], gu marbh e mi.

15 Agus thubhairt an Tighearna ris, Uime sin ge b'e air bith a mharbhas Cain, nithear a sheachd uiread de dhìoghaltas air. Agus chuir an Tighearna comharadh air Cain, a chum ge b'e neach a gheibheadh e nach marbhadh se e.

16 Agus chaidh Cain a mach á làthair an Tighearn'[m], agus ghabh e còmhnuidh ann an tìr Nod an taobh an ear de Eden.

17 Agus dh'aithnich Cain a bhean, agus dh'fhàs i torrach, agus rug i Enoch: agus thog e baile, agus ghoir e ainm a' bhaile a réir ainme a mhic, Enoch.

18 Agus rugadh do Enoch Irad; agus ghin Irad Mehuiael; agus ghin Mehuiael Metusael; agus ghin Metusael Lamech.

19 Agus ghabh Lamech dha féin dà mhnaoi: *b'e* ainm a h-aoin diubh Adah, agus ainm na *mnatha* eile Sillah.

20 Agus ghin Adah Iabal: b'esan athair na dream a tha 'gabhail còmhnuidh 'am bùthaibh, agus na *dream aig am bheil* spréidh.

21 Agus *b'e* ainm a bhràthar Iubal: b'esan athair nan uile a laimhsicheas clàrsach agus organ.

22 Agus Sillah, rug ise mar an ceudna Tubalcain, fear-teagaisg gach uile fhirceird' ann an umha agus ann an iarunn: agus *b'i* piuthar Thubalcain Naamah.

23 Agus thubhairt Lamech r'a mhnathan, Adah agus Sillah, Cluinnibh mo ghuth, a mhnathan Lameich, éisdibh ri m' chainnt: oir mharbh mi duine a chum mo lotaidh[1], agus oganach a chum mo chiurraidh.

24 Ma dhìolar Cain a sheachd uiread, gu deimhin *dìolar* Lamech a sheachd-deug agus a thri fichead uiread.

25 Agus dh'aithnich Adhamh a rìs a bhean, agus rug i mac, agus thug i Set[2] mar ainm air; oir dh'òrduich Dia, *thubhairt i*, dhomhsa sliochd eile ann an àite Abeil, a mharbh Cain.

26 Agus do Shet féin mar an ceudna rugadh mac, agus thug e Enos mar ainm air: an sin thòisich daoine ri gairm air ainm an Tighearna[3].

B.C. 3875.

[a] Air. 18. 12
[b] Lebh. 3. 16, 17
[c] Eabh. 11. 4
[1] no, *mharbhainn duine ann mo lot, agus òganach ann mo chiùrradh*
[d] 1 Eoin 3. 12
[2] 's e sin, *air a shonrachadh*; no, *air a chur.*
[e] Iud. 11
1 Eoin 3. 12
[f] Salm 9. 12
[3] no, *air iad féin ainmeachadh air ainm an Tighearna.*
Deut. 26. 17
Salm 116. 17
Isa. 44. 5
Ioel 2. 32
1 Cor. 1. 2
[g] Eabh. 12. 24
Tais. 6. 10
[h] caib. 1. 27
1 Cor. 11. 7
2 Cor. 3. 18
[i] Mal. 2. 15
[j] Iob 25. 4
Eoin 3. 6
1 Cor. 15. 39
[k] Iob 15. 20, 24
Gnà. 28. 1
[l] Eabh. 9. 27
[m] 2 Ri. 13. 23
24. 20

## CAIB. V.

1 *Ginealach, beatha, agus bàs nam prìomh-aithriche, o Adhamh gu Noah.* 24 *Diadhaidheachd Enoich, agus a ghabhail suas do fhlaitheanas.*

IS e so leabhar ghinealach Adhaimh: 's an là 's an do chruthaich Dia an duine, ann an coslas Dhé rinn se e[h].

2 Firionnach[i] agus boirionnach chruthaich e iad; agus bheannaich e iad, agus thug e Adhamh mar ainm orra, 's an là 's an do chruthaicheadh iad.

3 Agus bha Adhamh beò ceud agus deich bliadhna fichead, agus ghin e *mac* 'n a choslas féin, a réir 'iomhaigh féin[j]: agus thug e Set mar ainm air.

4 Agus b'iad làithean Adhaimh an déigh dha Set a ghintinn, ochd ceud bliadhna: agus ghin e mic agus nigheanan.

5 Agus b'iad uile làithean Adhaimh a bha e beò, naoi ceud agus deich bliadhna fichead[l], agus fhuair e bàs.

6 Agus bha Set beò ceud agus cùig bliadhna, agus ghin e Enos.

7 Agus bha Set beò, an déigh dha Enos a ghintinn, ochd ceud agus seachd bliadhna, agus ghin e mic agus nigheanan.

8 Agus b'iad uile làithean Shet naoi ceud agus dà bhliadhna dheug; agus fhuair e bàs.

9 Agus bha Enos beò ceithir fichead bliadhna agus a deich, agus ghin e Cainan.

10 Agus bha Enos beò, an déigh dha Cainan a ghintinn, ochd ceud agus cùig bliadhna deug, agus ghin e mic agus nigheanan.

11 Agus b'iad uile làithean Enois naoi ceud agus cuig bliadhna; agus fhuair e bàs.

12 Agus bha Cainan beò deich bliadhna agus tri fichead, agus ghin e Mahalaleel.

13 Agus bha Cainan beò, an déigh dha Mahalaleel a ghintinn, ochd ceud agus da fhichead bliadhna, agus ghin e mic agus nigheanan.

14 Agus b'iad uile làithean Chainain naoi ceud agus deich bliadhna; agus fhuair e bàs.

15 Agus bha Mahalaleel beò, cùig bliadhna agus tri fichead, agus ghin e Iared.

16 Agus bha Mahalaleel beò, an déigh dha Iared a ghintinn, ochd ceud agus deich bliadhna fichead, agus ghin e mic agus nigheanan.

17 Agus b'iad uile làithean Mhahalaleeil ochd ceud, ceithir fichead, agus cùig bliadhna deug; agus fhuair e bàs.

18 Agus bha Iared beò ceud agus tri fichead agus dà bhliadhna, agus ghin e Enoch.

19 Agus bha Iared beò, an déigh dha Enoch a ghintinn, ochd ceud bliadhna, agus ghin e mic agus nigheanan.

20 Agus b'iad uile làithean Iareid naoi ceud, tri fichead, agus dà bhliadhna; agus fhuair e bàs.

21 Agus bha Enoch beò tri fichead agus cùig bliadhna, agus ghin e Metuselah.

22 Agus ghluais Enoch maille ri Dia[g], an déigh dha Metuselah a ghintinn, tri cheud bliadhna, agus ghin e mic agus nigheanan.

23 Agus b'iad uile làithean Enoich tri cheud agus tri fichead, agus cùig bliadhna.

24 Agus ghluais Enoch maille ri Dia, agus cha *robh* e ann, oir thug Dia leis e[h].

25 Agus bha Metuselah beò ceud agus ceithir fichead, agus seachd bliadhna agus ghin e Lamech.

26 Agus bha Metuselah beò, an déigh dha Lamech a ghintinn, seachd ceud, ceithir fichead, agus dà bhliadhna, agus ghin e mic agus nigheanan.

27 Agus b'iad uile làithean Mhetuselah naoi ceud agus tri fichead agus naoi bliadhna; agus fhuair e bàs.

28 Agus bha Lamech beò ceud agus ceithir fichead agus dà bhliadhna, agus ghin e mac.

29 Agus thug e[2] Noah mar ainm air, ag ràdh, Bheir an ti so *féin* sòlas dhuinne 'thaobh ar n-oibre agus saoithreach ar làmh, a thaobh na talmhainn a mhallaich an Tighearn'[j].

30 Agus bha Lamech beò, an déigh dha Noah a ghintinn, cùig ceud, ceithir fichead, agus cùig bliadhna deug; agus ghin e mic agus nigheanan.

31 Agus b'iad uile làithean Lameich, seachd ceud agus tri fichead agus seachd bliadhna deug; agus fhuair e bàs.

32 Agus bha Noah cùig ceud bliadhna dh'aois: agus ghin Noah Sem, Ham, agus Iaphet.

## CAIB. VI.

1 *Truaillidheachd a' chinne-daoine, a bhrosnaich Dia gu an sgrios le tuil, saor o Noah agus a theaghlach.* 14 *An àirc air a h-orduchadh.*

AGUS an[l] uair a thòisich daoine ri fàs lìonmhor air aghaidh na talmhainn, agus a rugadh nigheanan dhoibh,

2 Agus a chunnaic mic Dhé nigheanan dhaoine[a], gu-*n robh* iad sgiamhach, ghabh iad dhoibh féin mnathan de gach uile a ròghnaich iad[b].

3 Agus thubhairt an Tighearna[c], Cha bhi mo Spiorad a' strì ris an duine a ghnàth, do bhrìgh gur feòil a mhàin e[d]: gidheadh bithidh a làithean ceud agus fichead bliadhna.

4 Bha famhairean air an talamh 's na laithibh sin; agus mar an ceudna 'n a dhéigh sin, 'n uair a thàinig mic Dhé a steach a chum nigheanan dhaoine, agus a rug iad *clann* dhoibh, *dh'fhàs* iad sin 'n an daoinibh treuna, a *bha* o shean 'n an daoinibh ainmeil.

5 Agus chunnaic an Tighearna[e] gu-*m bu* mhòr aingidheachd an duine air an talamh, agus *gu-n robh*[f] uile bhreithneachadh smuaintean a chridhe a mhàin olc gach aon là.

6 Agus b'aithreach leis an Tighearna gu-n d'rinn e an duine air an talamh, agus thog e doilgheas da 'n a chridhe.

7 Agus thubhairt an Tighearna, Sgriosaidh mi an duine, a chruthaich mi, bhàrr aghaidh na talmhainn, araon duine agus ainmhidh, agus an *creutair* a shnàigeas, agus eunlaith nan speur; oir is aithreach leam gu-n d' rinn mi iad.

8 Ach fhuair Noah deadh-ghean ann an sùilibh an Tighearna.

9 *Is* iad so ginealaich Noah: Bha Noah 'n a dhuine cothromach, *agus*[1] iomlan 'n a linn; *agus* ghluais Noah maille ri Dia.

10 Agus ghin Noah triuir mhac, Sem, Ham, agus Iaphet.

11 Agus bha 'n talamh truaillidh 'am fianuis Dhé, agus lionadh an talamh le foirneart.

12 Agus dh'amhairc Dia air an talamh, agus, feuch, bha e truaillidh; oir thruaill gach uile fheòil a slighe air an talamh.

13 Agus thubhairt Dia ri Noah[i], Thainig crioch gach uile fheòla a'm' fhianuis; oir tha'n talamh air a lionadh le fòirneart d'an trìd-san: agus, feuch, sgriosaidh mise iad maille ris an talamh[3].

14 Dean dhuit féin àirc de fhiodh gopher; seòmraichean[4] ni thu 's an àirc, agus còmhdaichidh tu i a stigh agus a muigh le pic.

15 Agus so *a' chumachd* air an dean thu i: Tri cheud làmh-choille fad na h-àirce, leth-cheud làmh-choille a leud, agus deich 'ar fhichead làmh-choille a h-àirde.

16 Uinneag ni thu do'n àirc, agus 'an làimh-choille crìochnaichidh tu i 'n a mullach; agus dorus na h-àirce cuiridh tu 'n a taobh: *le lobhtaibh* ìochdarach, meadhonach, agus uachdarach ni thu i.

17 Agus, feuch, bheir mise, eadhon mise[k], dìle uisgeachan air an talamh, a sgrios gach uile fheòla, anns *am bheil* anail na beatha fo nèamh: *agus* gheibh gach ni a *tha* air an talamh bàs.

18 Ach daingnichidh mi mo choimhcheangal riutsa: agus théid thu a steach

---

B.C. 3769.

a Iob 31. 1
b Deut. 7. 3, 4; Esr. 9. 2; Neh. 13. 26, 27; 2 Cor. 6. 14
c Neh. 9. 30; Isa. 5. 4; 63. 10; Ier. 11. 7, 11; 1 Pead. 3. 20
d Salm 78. 39
e Salm 14. 2; 53. 2; Ròm. 3. 9
f caib. 8. 21; Deut. 29. 19; Ese. 8. 9, 12; Mat. 15. 19
g caib. 6. 9; 17. 1; Deut. 13. 4; 2 Ri. 20. 3; Salm 16. 8; Am. 3. 3; Mal. 2. 6
h Eabh. 11. 6
1 *treibhdhireach.*
i 1 Pead. 4. 7
2 's e sin, *fois,* no, *comhfhurtachd.*
3 no, *o' n talamh.*
j caib. 3. 17; 4. 11
4 *nid.*
k Salm 93. 3, 4; Am. 9. 6
l caib. 1. 28

do'n àirc, thu *féin*, agus do mhic, agus do bhean, agus mnathan do mhac maille riut.
19 Agus de gach uile *ni* beò de'n uile
fheòil, dithis de gach *seòrsa*[a] bheir thu steach do'n àirc gu'n gleidheadh beò maille riut: firionn agus boirionn bithidh iad.
20 De'n eunlaith a réir an gnè, agus
de'n spréidh a réir an gnè, *agus* de gach ni a shnàigeas air an talamh a réir a ghnè: théid dithis de gach *seòrsa* steach a d'ionnsuidh, gu'n gleidheadh beò.
21 Agus gabh thusa dhuit de gach uile
bhiadh a dh'ithear, agus cruinnichidh tu a d'ionnsuidh *e;* agus bithidh e dhuit-sa agus dhoibh-san air son beathachaidh.
22 Mar so rinn Noah[c]; a réir gach ni
a dh'àithn Dia dha, mar sin rinn e.

## CAIB. VII.

1 *Chaidh Noah agus gach creutair a bha maille ris a steach do'n àirc.* 10 *Toiseach agus éiridh na dìle.* 24 *Mhair i ceud agus leth-cheud là.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Noah, Rach thusa, agus do thigh uile, a steach do'n àirc[e]; oir thusa chunnaic mi cothromach a'm' fhianuis 's a' ghinealach so.
2 De gach uile[g] ainmhidh glan gabh-
aidh tu dhuit 'n an seachdaibh, am firionn agus am boirionn; agus de ainmhidhean nach '*eil* glan 'n an dithisibh, am firionn agus am boirionn:
3 Mar an ceudna de eunlaith nan speur
'n an seachdaibh, firionn agus boirionn, a ghleidheadh sìl beò air aghaidh na talmhainn uile:
4 Oir fathast seachd làithean, agus
bheir mise air uisge teachd air an talamh dà fhichead là agus dà fhichead oidhche; agus sgriosaidh mi[3] gach dùil *bheò* a rinn mi, bhàrr aghaidh na talmhainn.
5 Agus rinn Noah a réir gach ni a
dh'àithn an Tighearna dha.
6 Agus *bha* Noah sè ceud bliadhna
dh'aois, 'n uair a bha an dìle uisgeachan air an talamh.
7 Agus chaidh Noah steach, agus a
mhic, agus a bhean, agus mnathan a mhac maille ris, do'n àirc, air son uisgeachan na dìle.
8 De ainmhidhean glan, agus de ainmh-
idhean nach '*eil* glan, agus de eunlaith, agus de gach ni a shnàigeas air an talamh,
9 Chaidh dithis agus dithis a steach a
dh'ionnsuidh Noah do'n àirc, firionn agus boirionn, a réir mar a dh'àithn Dia do Noah.
10 Agus an déigh sheachd làithean[4]
bha uisgeachan na dìle air an talamh.
11 Anns an t-seathamh ceud bliadhna
dh'aois Noah, 's an dara mìos, 's an t-seachdamh latha deug de'n mhìos, 's an là sin féin bhriseadh suas uile thobraiche[o] na doimhne mòire, agus bha tuil-dhorsa[5] nan nèamh air am fosgladh.
12 Agus bha'n t-uisge air an talamh
dà fhichead là agus dà fhichead oidhche.

R.C. 2448.

[a] caib. 7. 8, 9
[b] caib. 6. 18
[1] *sgiath.*
[c] Eabh. 11. 7
[d] Deut. 33. 27
Salm 46. 2
91. 9
Gnà. 3. 23
[e] 1 Pead. 3. 20
2 Pead. 2. 5
[f] Iob 12. 15
Salm 104. 6
2 Pead. 3. 6
[g] Lebh. xi.
[h] Ier. 3. 23
[i] Iob 22. 15-17
[2] *anail spioraid na beatha.*
[3] *dubhaidh mi mach.*
[j] Ese. 14. 14, 20
Mal. 3. 17, 18
[k] caib. 8. 3
[l] caib. 19. 29
Ecs. 2. 24
Salm 106. 4
[4] no, *air an t-seachdamh là.*
[m] Salm 36. 6
[n] Ecs. 14. 21
[o] caib. 8. 2
Gnà. 8. 28.
Mat. 24. 38
1 Tes. 5. 3
[p] Gnà. 8. 28
[5] *uinneagan*
[q] Iob 38. 37
Mat. 8. 27
[6] *ann an dol agus 'am pilltinn.*

13 'S a' cheart là sin féin chaidh Noah,
agus Sem, agus Ham, agus Iaphet, mic Noah, agus bean Noah, agus triuir bhan a mhac maille riu, a steach do'n àirc[b].
14 Iad féin, agus gach uile bheathach
a réir a ghnè, agus an spréidh uile a réir an gnè, agus gach creutair a shnàigeas a tha 'snàigeadh air an talamh a réir a ghnè, agus an eunlaith uile a réir an gnè, gach eun de gach seòrsa[1].
15 Agus chaidh iad a steach a chum
Noah do'n àirc, a lìon dithis agus dithis, de gach uile fheòil, anns *am bheil* anail na beatha.
16 Agus iadsan a chaidh a steach, firionn
agus boirionn, chaidh iad a steach de gach uile fheòil, mar a dh'àithn Dia dha: agus dhruid an Tighearna stigh e[d].
17 Agus bha 'n dìle dà fhichead là air
an talamh, agus mheudaicheadh na h-uisgeachan, agus ghiùlain iad an àirc, agus thogadh suas i os ceann na talmhainn.
18 Agus bhuadhaich na h-uisgeachan,
agus mheudaicheadh iad gu h-anabarrach air an talamh; agus shiubhail an àirc air aghaidh nan uisgeachan.
19 Agus bhuadhaich na h-uisgeachan
gu ro anabarrach air an talamh[f]; agus chòmhdaicheadh na beanntan àrda uile, a bha fo na nèamhan gu léir.
20 Cùig làmhan-coille deug air àirde
bhuadhaich na h-uisgeachan: agus chòmhdaicheadh na beanntan[h].
21 Agus dh'eug gach uile fheòil *a bha*
'gluasad air an talamh, araon de eunlaith, agus de spréidh, agus de bheathaichibh, agus de gach ni a shnàigeas a tha 'snàigeadh air an talamh, agus gach uile dhuine[i].
22 Gach ni aig *an robh* anail na beatha[2]
ann an cuinneinibh a shròine, de na h-uile a *bha* air an *talamh* thioram, dh'eug iad.
23 Agus sgriosadh gach uile dhùil a
bha air aghaidh na talmhainn, araon duine agus ainmhidh, agus an creutair a shnàigeas, agus eunlaith nan speur; agus sgriosadh iad bhàrr na talmhainn, agus dh' fhàgadh a mhàin Noah[j], agus na *bha* maille ris 's an àirc.
24 Agus bhuadhaich[k] na h-uisgeachan
os ceann na talmhainn ceud agus leth-cheud là.

## CAIB. VIII.

1 *Thraogh na h-uisgeachan.* 4 *Stad an àirc air beanntaibh Ararait.* 15 *A réir àithne Dhé chaidh Noah mach as an àirc;* 20 *thog e altair, agus dh'iobair e iobairtean-loisgte.*

AGUS chuimhnich Dia air Noah[l], agus gach ni beò, agus gach uile[m] spréidh a *bha* maille ris 's an àirc, agus thug Dia air gaoith dol thairis air an talamh[n], agus thraogh na h-uisgeachan.
2 Agus dhruideadh suas tobraichean
na doimhne[p], agus tuil-dhorsan nan nèamh[q]; agus choisgeadh an t-uisge o na nèamhan.
3 Agus phill na h-uisgeachan a ghnàth[6]
bhàrr na talmhainn: agus thraogh na

h-uisgeachan an déigh ceud agus leth-
cheud là.
4 Agus stad an àirc anns an t-seachd-
amh mìos, air an t-seachdamh là deug
de'n mhìos, air beanntaibh Araraitb[b].
5 Agus thraogh na h-uisgeachan a
ghnàth gus an deicheamh mìos: Anns
an deicheamh *mìos*, air a' cheud *là* de'n
mhìos, chunnacas mullaichean nam beann.
6 Agus an ceann da fhichead là, dh'
fhosgail Noah uinneag na h-àirce a rinn
e[g].
7 Agus chuir e mach fitheach, a chaidh
a mach a' dol air ais agus air aghaidh,
gus an do thiormaicheadh na h-uisgeachan
bhàrr na talmhainn.
8 Mar an ceudna chuir e mach columan
uaithe, a dh'fhaicinn an do thraogh na
h-uisgeachan bhàrr aghaidh na talmhainn.
9 Ach cha d'fhuair an columan fois do
bhonn a choise, agus phill e d'a ionnsuidh
do'n àirc, do bhrìgh gu-*n robh* na h-uisg-
eachan air aghaidh na talmhainn uile. An
sin chuir e mach a làmh, agus rug e air,
agus thug e stigh e d'a ionnsuidh do'n àirc.
10 Agus dh'fhan e fathast seachd
làithean eile, agus a rìs chuir e mach an
columan o'n àirc.
11 Agus thàinig an columan d'a ionn-
suidh 's an fheasgar, agus, feuch, duilleag
craoibh oladh, a spìonadh *leis*, aige 'n a
ghob: agus dh'aithnich Noah gu-n do
thraogh na h-uisgeachan bhàrr na talmh-
ainn.
12 Agus dh'fhan e fathast seachd làith-
ean eile, agus chuir e mach an columan;
agus cha do phill e rìs d'a ionnsuidh na 's
mò.
13 Agus anns an t-sèathamh ceud
bliadhna agus a h-aon, anns a' cheud
*mhìos*, anns a' cheud *là* de'n mhìos, thiorm-
aicheadh na h-uisgeachan suas bhàrr na
talmhainn: agus bhuin Noah air falbh
còmhdach na h-àirce, agus dh'amhairc
e, agus, feuch, bha aghaidh na talmhainn
tioram.
14 Agus 's an dara mìos, 's an t-seachd-
amh là 'ar fhichead de'n mhìos, bha an
talamh air tiormachadh.
15 Agus labhair Dia ri Noah, ag ràdh,
16 Rach a mach as an àirc, thu *féin*,
agus do bhean, agus do mhic, agus mnath-
an do mhac maille riut.
17 Thoir a mach leat gach ni beò a
*tha* maille riut, de gach uile fheòil, de
eunlaith, agus de spréidh, agus de gach
uile ni a shnàigeas a tha 'snàigeadh air an
talamh, chum as gu-n siolaich iad air an
talamh, agus gu-m bi iad torrach[t], agus
gu-m fàs iad lìonmhor air an talamh.
18 Agus chaidh Noah a mach, agus a
mhic, agus a bhean, agus mnathan a
mhac maille ris:
19 Chaidh gach uile bheathach, gach
ni a shnàigeas, agus gach eun, gach ni a
ghluaiseas air an talamh, a réir an cineil[4],
a mach as an àirc.

B.C. 2349.

[a] Lebh. xi.
[b] Ier. 51. 27
[c] Lebh. 1. 9
Isa. 65. 5
Ese. 20. 41
2 Cor. 2. 15
[1] *fàile foise, no suaimhneis.*
[d] caib. 3. 17
6. 17
[2] no, *ged.*
[e] caib. 6. 5
Iob 15. 14
Ier. 17. 9
Ròm. 1. 21
[f] caib. 9. 11, 15
[g] caib. 6. 16
[3] *fathast uile làithean na talmhainn*
[h] Isa. 54. 9
Ier. 33. 20, 25
[i] rann. 7, 19
[j] Salm 8. 6
Hos. 2. 18
Seum. 3. 7
[k] Deut. 12. 15
14. 4, &c.
Gnio. 10. 12-14
1 Tim. 4. 3, 4
[l] caib. 1. 29
[m] Ròm. 14. 3
[n] Lebh. 17. 10-14
19. 26
Deut. 12. 23
1 Sam. 14. 34
[o] Ecs. 21. 12, 28
[p] Lebh. 24. 17
[q] caib. 1. 27
[r] rann. 11, 17
caib. 6. 18
[s] caib. 8. 1
Salm 145. 9
[t] caib. 1. 22
[4] *teaghlaichean.*
[u] 2 Pead. 3. 7
[v] caib. 17. 11

20 Agus thog Noah altair do'n Tigh-
earn', agus ghabh e de gach ainmhidh
glan[a], agus de gach eun glan, agus thug
e suas tabhartais-loisgte air an altair.
21 Agus dh'fhairich an Tighearna[c]
fàile cùbhraidh[1], agus thubhairt an Tigh-
earna 'n a chridhe, Cha mhallaich mi
rìs an talamh na 's mò air son an duine[d];
oir[2] *tha* smuaintean cridhe an duine olc
o 'òige[e]; ni mò a sgriosas mi tuilleadh[f]
gach ni beò, mar a rinn mi.
22 Am feadh a mhaireas an talamh[3],
cha sguir[h] àm an t-sìl-chur agus foghar,
agus fuachd agus teas, agus samhradh
agus geamhradh, agus là agus oidhche.

## CAIB. IX.

1 *Bheannaich Dia Noah.* 8 *Dhaingnich e a choimhcheangal ris féin agus r'a shliochd, le comharadh a' bhogha-fhroise.* 20 *Thòisich Noah air a bhi 'n a threabhaiche, agus shuidhich e fìon-lios.* 22 *Cionta a mhic Ham.* 28 *Aois agus bàs Noah.*

AGUS bheannaich Dia Noah agus a
mhic, agus thubhairt e riu[i] Sìolaich-
ibh, agus fàsaibh lìonmhor, agus lìonaibh
an talamh.
2 Agus bithidh 'ur n-eagal[j] agus 'ur
fiamh-se air uile bheathaichibh na tal-
mhainn, agus air uile eunlaith nan speur,
air gach ni a ghluaiseas air an talamh,
agus air uile iasgaibh na mara; d'ur
làimh-se tha iad air an tabhairt.
3 Bithidh gach ni gluasadach[k] a *tha*
beò, dhuibh mar bhiadh; amhuil mar an
luibh ghorm[l] thug mi dhuibh na h-uile
nithe[m].
4 Ach feòil[n] maille r'a beatha, *cadhon* a
fuil, cha-n ith sibh.
5 Agus gu deimhin fuil 'ur beatha-se
iarraidh mise; air làimh gach beathaich
iarraidh mi i[o], agus air làimh an duine;
air làimh bràthar *gach* duine iarraidh mi
beatha an duine.
6 Ge b'e 'dhòirteas fuil duine[p], le duine
dòirtear 'fhuil-san; oir ann an dealbh[q]
Dhé rinn e an duine.
7 Agus bithibh-se sìolmhor, agus fàs-
aibh lìonmhor, ginibh air an talamh, agus
fàsaibh lìonmhor ann.
8 Agus labhair Dia ri Noah, agus r'a
mhic maille ris, ag ràdh,
9 Agus mise, feuch, daingnichidh mi
mo choimhcheangal ribhse[r], agus ri'r
sliochd 'n 'ur déigh.
10 Agus ris gach uile chreutair beò[s] a
*tha* maille ribh, de eunlaith, de spréidh,
agus de uile bheathaichibh na talmhainn
maille ribh, o gach uile a tha 'dol a mach
as an àirc, gu uile bheathaichibh na
talmhainn.
11 Agus daingnichidh mi mo choimh-
cheangal ribh, agus cha sgriosar gach
uile fheòil tuille le uisgeachan na dìle:
agus cha bhi dìle ann na 's mò a sgrios na
talmhainn[u].
12 Agus thubhairt Dia, So comharadh[v]

a' choimhcheangail a *tha* mi 'toirt eadar
mise agus sibhse, agus gach creutair beò
a *tha* maille ribh, air feadh ghinealach
sìorruidh.
13 Mo bhogha[a] cuiridh mi anns an neul,
agus bithidh e 'n a chomharadh coimh-
cheangail eadar mise agus an talamh.
14 Agus tarlaidh, 'n uair a bheir mi
neul os ceann na talmhainn, gu-m faicear
am bogha anns an neul.
15 Agus cuimhnichidh mi[c] mo choimh-
cheangal, a *tha* eadar mise agus sibhse,
agus gach creutair beò de'n uile fheòil;
agus cha-n fhàs na 's mò na h-uisgeachan
'n an dìle a sgrios gach uile fheòla.
16 Agus bithidh am bogha anns an
neul, agus amhaircidh mi air, chum as
gu-n cuimhnich mi an coimhcheangal
sìorruidh[f] eadar Dia agus gach creutair
beò de'n uile fheòil, a *tha* air an talamh.
17 Agus thubhairt Dia ri Noah, So
comharadh a' choimhcheangail, a dhaing-
nich mi eadar mi féin agus gach uile
fheòil a *tha* air an talamh.
18 Agus b'iad mic Noah a chaidh mach
as an àirc, Sem, agus Ham, agus Iaphet:
agus *b'e* Ham[g] athair Chanaain.
19 *Is iad* sin triùir mhac Noah: agus
leo sin lìonadh an talamh uile[h].
20 Agus thòisich Noah air *a bhi* 'n a
fhear-*saoithreachaidh* na talmhainn, agus
shuidhich e fìon-ghàradh[i].
21 Agus dh'òl e de'n fhìon, agus bha e
air mhisg[j], agus bha e lomnochd a stigh
'n a bhùth.
22 Agus chunnaic Ham, athair Cha-
naain, nochd[l] athar, agus dh'innis e d'a
dhà bhràthair a muigh[m].
23 Agus ghabh Sem agus Iaphet brat,
agus chuir iad le 'chéile air an guaillibh
e, agus chaidh iad an comhair an cùil, agus
chòmhdaich iad nochd an athar[n]; agus
*bha* an aghaidhean air an ais, agus cha-n
fhac' iad nochd an athar.
24 Agus dhùisg Noah o 'fhìon, agus
thuig e ciod a rinn a mhac a b'òige air.
25 Agus thubhairt e, Mallaichte *gu-n
robh* Canaan[p], 'n a sheirbhiseach nan
seirbhiseach bithidh e d'a bhràithribh.
26 Agus thubhairt e, Beannaichte *gu
robh* Tighearna Dia Sheim; agus bithidh
Canaan 'n a sheirbhiseach dha[4].
27 Ni Dia Iaphet farsuinn, agus còmh-
nuichidh e ann am bùthaibh Sheim; agus
bithidh Canaan 'n a sheirbhiseach dha.
28 Agus bha Noah beò an déigh na dìle
tri cheud agus leth-cheud bliadhna.
29 Agus b'iad uile làithean Noah naoi
ceud agus leth-cheud bliadhna: agus
fhuair e bàs.

## CAIB. X.

1 *Ginealaich Noah.* 2 *Mic Iapheit.* 6 *Mic Ham.*
15 *Sliochd Chanaain.* 21 *Mic Sheim.*

ANIS *is iad* sin ginealaich mhac Noah;
Sem, Ham, agus Iaphet: agus
rugadh dhoibh mic an déigh na dìle.

R.C. 2349.

[a] Ese. 1. 28
Tais. 4. 3
10. 1
[b] Ier. 2. 10
Seph. 2. 11
[c] Lebh. 26. 42, 45
Deut. 7. 9
1 Ri. 8. 23
Neh. 9. 32
Salm 106. 45
Ese. 16. 60
Luc. 1. 72
[d] Salm 72. 10
[e] Mic. 5. 6
[f] caib. 17. 13, 19
2 Sam. 23. 5
Isa. 53. 3
Ier. 32. 40
Eabh. 13. 20
1 *Babilon.*
[g] caib. 10. 1, 6
2 *chaidh e mach do Asiria.*
[h] caib. 10. 32
1 Each. 1. 4
3 no, *sràid-ean a' bhaile.*
[i] Deut. 20. 8
28. 30
Gnà. 24. 30
Dan 1. 6
1 Cor. 9. 7
[j] Gnà. 20. 1
Luc. 21. 34
1 Cor. 10. 12
Tit. 2. 2
[k] 1 Each. 1. 12
[l] Hab. 2. 15
[m] Tais. 3. 18
Salm 35. 20
40. 15
70. 3
Ob. 12, 13
[n] Ecs. 20. 12
Gal. 6. 1
1 Pead. 4. 8
[o] caib. 15. 18, 21
Air. 34. 2, 12
Ios. 12. 7, 8
[p] Deut. 27. 16
Ios. 9. 23, 27
Bre. 1. 28, 30
2 Each. 8. 7, 8
4 no, *'n a sheirbh-iseach dhoibh.*
[q] 1 Each. 1. 19
5 *roinn.*

2 Mic Iapheit; Gomer, agus Magog,
agus Madai, agus Iabhan, agus Tubal,
agus Mesech, agus Tiras.
3 Agus mic Ghomeir; Ascenas, agus
Riphat, agus Togarmah.
4 Agus mic Iabhain; Elisa, agus Tarsis,
Citim, agus Dodanim.
5 Leo sin roinneadh eileanan nan cinn-
each[b] 'n an tìribh féin, gach aon a réir a
theanga, a réir an teaghlaichean, 'n an
cinneachaibh.
6 Agus mic Ham; Cus agus Misraim,
agus Phut, agus Canaan.
7 Agus mic Chuis; Seba[d], agus Habhi-
lah, agus Sabtah, agus Raamah; agus
Sabtecha: agus mic Raamah; Seba, agus
Dedan.
8 Agus ghin Cus Nimrod[e]: thòisich
esan air a bhi cumhachdach 's an talamh.
9 Bha e 'n a shealgair cumhachdach an
làthair an Tighearn': Uime sin theirear,
Amhuil mar Nimrod an sealgair cumhach-
dach an làthair an Tighearna.
10 Agus b'e toiseach a rìoghachd Babel[1],
agus Erech, agus Acad, agus Calneh, ann
an tìr Shinair.
11 As an tìr sin chaidh a mach Asur[2],
agus thog e Ninebheh, agus baile Reho-
bot[3], agus Calah.
12 Agus Resen eadar Ninebheh agus
Calah: *is* baile mòr sin.
13 Agus ghin Misraim Ludim, agus
Anamim, agus Lehabim, agus Naphtuhim.
14 Agus Patrusim[k], agus Casluhim,
(o'n d' thàinig a mach Philistim,) agus
Caphtorim.
15 Agus ghin Canaan Sidon a cheud-
ghin, agus Het,
16 Agus an t-Iebusach, agus an t-Amor-
ach, agus an Girgeasach,
17 Agus an t-Ibheach, agus an t-
Harcach, agus an Sineach,
18 Agus an t-Arbhadach, agus an Sem-
arach, agus an t-Hamatach: agus 'n a
dhéigh sin sgaoileadh a mach teaghlaich-
ean nan Canaanach.
19 Agus bha crìoch nan Canaanach[o] o
Shidon, mar thig thu gu Gerar gu ruig
Gadsa, mar théid thu gu Sodom agus
Gomorrah, agus Admah, agus Seboim,
gu ruig Lasa.
20 *Is iad* sin mic Ham, a réir an teagh-
laichean, a réir an teanganna, 'n an tìribh,
*agus* 'n an cinneachaibh.
21 Agus do Shem féin mar an ceudna,
athair chloinn Ebeir uile, bràthair Iapheit
a bu shine, rugadh *clann*.
22 Clann Sheim; Elam, agus Asur,
agus Arphacsad, agus Lud, agus Aram.
23 Agus clann Araim; Uds, agus Hul,
agus Geter, agus Mas.
24 Agus ghin Arphacsad Salah, agus
ghin Salah Eber.
25 Agus do Eber rugadh dithis mhac[q]:
*b'e* ainm aoin diubh Peleg[5], oir 'n a làith-
ibh-san roinneadh an talamh; agus b' e
ainm a bhràthar, Ioctan.

26 Agus ghin Ioctan Almodad, agus
Seleph, agus Hadsarmabhet, agus Ierah,
27 Agus Hadoram, agus Udsal, agus
Diclah,
28 Agus Obal, agus Abimael, agus
Seba,
29 Agus Ophir, agus Habhilah, agus
Iobab : *b'iad* sin uile mic Ioctain.
30 Agus bha an àite-còmhnuidh o
Mhesa, mar théid thu gu Sephar, beinn
's an àird an ear.
31 *Is iad* sin mic Sheim, a réir an
teaghlaichean, a réir an teanganna, 'n an
tìribh, a réir an cinneach.
32 *Is iad* sin teaghlaichean mhac Noah,
a réir an ginealach, 'n an cinneachaibh :
agus leo sin roinneadh na cinnich anns an
talamh an déigh na dìle.

## CAIB. XI.

1 *Aon chainnt air an talamh.* 3 *Tùr Bhabeil.*
10 *Ginealaich Sheim.* 27 *Ginealaich Therah,
athar Abraim.* 31 *Turus Therah o Ur gu
Haran, agus a bhàs.*

AGUS bha'n talamh uile *dh'*aon teang-
aidh[2], agus na h-aon fhocail[3] *aig
gach neach.*
2 Agus 'n uair a bha iad air an turus
o'n àird an ear[5], fhuair iad còmhnard ann
an talamh Shinair, agus ghabh iad còmh-
nuidh an sin.
3 Agus thubhairt iad gach aon ri 'chéile,
Thigibh, deanamaid clachan-creadha,
agus làn-loisgeamaid iad: Agus bha
a' chlach-chreadha aca air son cloiche,
agus bha làthach aca air son aoil.
4 Agus thubhairt iad, Thigibh, togam-
aid dhuinn féin baile, agus tùr[a], aig am
bi a mhullach *a' ruigheachd* gu nèamh,
agus deanamaid dhuinn féin ainm[b], air
eagal gu-n sgaoilear o 'chéile sinn[c] air
aghaidh na talmhainn uile.
5 Agus thàinig an Tighearna nuas[e] a
dh'fhaicinn a' bhaile, agus an tùir, a thog
clann nan daoine.
6 Agus thubhairt an Tighearna, Feuch,
*is* aon sluagh *a th'ann*, agus aon teanga
ac' uile ; agus thòisich iad air so a dhean-
amh : agus a nis cha bhacar dhiubh ni
air bith a smuainich[g] iad a dheanamh.
7 Thigibh, rachamaid sìos, agus cuir-
eamaid an cainnt an sin thar a chéile[h],
chum as nach tuig iad cainnt a chéile.
8 Mar sin sgaoil an Tighearn' iad uaithe
sin air aghaidh na talmhainn uile : agus
sguir iad de thogail a' bhaile.
9 Uime sin thugadh Babel[6] mar ainm
air, do bhrìgh, ann an sin, gu-n do chuir
an Tighearna thar a chéile cainnt na
talmhainn uile : agus uaithe sin sgaoil an
Tighearn' iad air aghaidh na talmhainn
uile[m].
10 *Is iad* so ginealaich Sheim : *Bha*
Sem ceud bliadhna dh'aois, agus ghin e
Arphacsad, dà bhliadhna an déigh na
dìle.

R.C. 2348.

[1] *Luc.* 3. 35, *Phalec.*
[2] *bhile.*
[3] *dh'aon fhocail.*
[4] *Luc.* 3. 35, *Saruch.*
[5] *do'n aird an ear.*
[a] Deut. 1. 28
[b] Salm 49. 11–13
Gnà. 10. 7
Dan. 4. 30
[c] rann. 8, 9
Salm 92. 9
Luc. 1. 51
[d] Ios. 24. 2
1 Each. 1. 26
[e] caib. 18. 21
[f] caib. 12. 1
[g] Salm 2. 1
[h] Salm 55. 9
Gnio. 2. 6
1 Cor. 14. 23
[i] caib. 17. 15
[j] caib. 22. 20
24. 15
[k] caib. 16. 1
18. 11
21. 1, 2
[6] *troimhe-chéile.*
[l] caib. 12. 1
[m] Gnio. 17. 26

11 Agus bha Sem beò, an déigh dha
Arphacsad a ghintinn, cùig ceud bliadhna ;
agus ghin e mic agus nigheanan.
12 Agus bha Arphacsad beò cùig bliadh-
na deug 'ar fhichead, agus ghin e Salah.
13 Agus bha Arphacsad beò, an déigh
dha Salah a ghintinn, ceithir cheud agus
tri bliadhna ; agus ghin e mic agus nigh-
eanan.
14 Agus bha Salah beò deich bliadhna
fichead, agus ghin e Eber.
15 Agus bha Salah beò, an déigh dha
Eber a ghintinn, ceithir cheud agus tri
bliadhna ; agus ghin e mic agus nigh-
eanan.
16 Agus bha Eber beò ceithir bliadhna
deug 'ar fhichead, agus ghin e Peleg[1].
17 Agus bha Eber beò, an déigh dha
Peleg a ghintinn, ceithir cheud agus deich
bliadhna fichead ; agus ghin e mic agus
nigheanan.
18 Agus bha Peleg beò deich bliadhna
fichead ; agus ghin e Reu.
19 Agus bha Peleg beò, an déigh dha
Reu a ghintinn, dà cheud agus naoi bliadh-
na ; agus ghin e mic agus nigheanan.
20 Agus bha Reu beò dà bhliadhna
dheug 'ar fhichead ; agus ghin e Serug[4].
21 Agus bha Reu beò, an déigh dha
Serug a ghintinn, dà cheud agus seachd
bliadhna ; agus ghin e mic agus nigheanan.
22 Agus bha Serug beò deich bliadhna
fichead ; agus ghin e Nahor.
23 Agus bha Serug beò, an déigh dha
Nahor a ghintinn, dà cheud bliadhna ;
agus ghin e mic agus nigheanan.
24 Agus bha Nahor beò naoi bliadhna
fichead ; agus ghin e Terah.
25 Agus bha Nahor beò an déigh dha
Terah a ghintinn, ceud agus naoi bliadhna
deug, agus ghin e mic agus nigheanan.
26 Agus bha Terah beò deich 'us tri
fichead bliadhna ; agus ghin e Abram[d],
Nahor, agus Haran.
27 A nis *is iad* so ginealaich Therah :
ghin Terah Abram, Nahor, agus Haran ;
agus ghin Haran Lot.
28 Agus fhuair Haran bàs roimh Therah
'athair, 's an tìr anns an d' rugadh e, ann
an Ur nan Caldeach[f].
29 Agus ghabh Abram agus Nahor
mnathan dhoibh féin : *B'e* ainm mnatha
Abraim, Sarai[i] ; agus ainm mnatha
Nahoir, Milcah[j], nighean Harain, athar
Mhilcah, agus athar Iscah.
30 Ach bha Sarai neo-thorrach[k]; cha
*robh* duine cloinne aice.
31 Agus ghabh Terah Abram a mhac,
agus Lot mac Harain mac a mhic, agus
Sarai a bhan-chliamhuinn, bean Abraim
a mhic ; agus chaidh iad a mach maille
riu á Ur[l] nan Caldéach, gu dol do thìr
Chanaain : agus thàinig iad gu Haran,
agus ghabh iad còmhnuidh an sin.
32 Agus b'iad làithean Therah dà cheud
agus cùig bliadhna : agus fhuair Terah
bàs ann an Haran.

## CAIB. XII.

1 *Gealladh Dhé do Abram a thaobh Chriosd.* 4 *Dh'imich Abram maille r'a mhnaoi agus ri Lot do Chanaan; ach a chionn gu-n robh gorta mhòr 's an tìr sin, chaidh e sios do'n Eiphit.* 14 *Thug Pharaoh rìgh na h-Eiphit Sarai uaith; ach an uair a thuig e gu-m bi a bhean i, leig e air falbh iad le 'chéile.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Abram[c], Rach a mach á d' dhùthaich, agus o d' dhìlsibh, agus á tigh d'athar, do'n tìr a nochdas mise dhuit.

2 Agus ni mi thu a'd' chinneach mòr[d], agus beannaichidh mi thu, agus ni mi d'ainm mòr: agus bithidh tu a' d' bheannachadh[e].

3 Agus beannaichidh mi iadsan a bheannaicheas thu[g], agus iadsan a mhallaicheas thu mallaichidh mi; agus annadsa beannaichear uile theaghlaichean na talmhainn[h].

4 Agus dh'imich Abram, mar a labhair an Tighearna ris, agus chaidh Lot maille ris: agus *bha* Abram cùig bliadhna deug 'us tri fichead a dh'aois 'n uair a chaidh e mach á Haran.

5 Agus ghabh Abram Sarai a bhean, agus Lot mac a bhràthar, agus am maoin uile a chruinnich iad, agus na h-anaman a fhuair iad ann an Haran, agus chaidh iad a mach gu dol do thìr Chanaain[i]; agus thàinig iad do thìr Chanaain.

6 Agus chaidh Abram air 'aghaidh 's an fhearann gu àite Shicheim, gu còmhnard Mhoreh. Agus *bha* 'n Canaanach an sin 's an tìr[j].

7 Agus dh'fhoillsich an Tighearn' e féin[l] do Abram, agus thubhairt e, Do d'shliochd-sa bheir mise am fearann so[n]: agus thog e 'n sin altair do'n Tighearna[o], a dh'fhoillsicheadh dha.

8 Agus chaidh e as a sin gu sliabh air an taobh an ear de Bhetel, agus shuidhich e a bhùth, *agus* Betel *aige* air an taobh an iar, agus Hai[1] air an taobh an ear: agus thog e 'n sin altair do'n Tighearna, agus ghairm e air ainm an Tighearna.

9 Agus dh'imich Abram, a' sìor-dhol air 'aghaidh mu dheas.

10 Agus bha gorta 's an tìr: agus chaidh Abram sìos do'n Eiphit, gu bhi air chuairt an sin, do bhrìgh gu-*n robh* a' ghorta mòr 's an tìr.

11 Agus an uair a bha e dlùth do dhol a stigh do'n Eiphit thubhairt e ri Sarai a bhean, Feuch a nis, tha fios agam gur bean mhaiseach thusa ri amharc ort:

12 Uime sin, an uair a chi na h-Eiphitich thu, their iad, So a bhean; agus marbhaidh iad mise, ach gleidhidh iad thusa beò.

13 Abair, guidheam ort, gur tu mo phiuthar[u], chum gu-n éirich gu maith dhomh air do sgàth-sa; agus bithidh m' anam beò air do shon-sa.

14 Agus an uair a thàinig Abram do'n Eiphit, chunnaic na h-Eiphitich a' bhean, gu-*n robh* i ro mhaiseach.

15 Chunnaic mar an ceudna ceannardan Pharaoh i, agus mhol iad i do Pharaoh[a]: agus thugadh a steach a' bhean do thigh Pharaoh[b].

16 Agus bhuin e gu maith ri Abram air a sgàth-se: agus bha aige caoraich, agus daimh, agus asail fhirionn, agus òglaich, agus banoglaich, agus asail bhoirionn, agus càmhalan.

17 Agus bhuail an Tighearna Pharaoh agus a thigh le plàighibh mòra, air son Sharai mnatha Abraim.

18 Agus ghairm Pharaoh air Abram, agus thubhairt e, Ciod so *a* rinn thu orm[f]? c'ar son nach d'innis thu dhomh gu-*m b'i* so do bhean?

19 C'ar son a thubhairt thu, '*S i* mo phiuthar i? Mar sin dh'fheudainn a gabhail a m' ionnsuidh mar mhnaoi: a nis ma ta, feuch do bhean; gabh *i*, agus bi 'g imeachd.

20 Agus thug Pharaoh àithne d' *a* dhaoinibh m' a thimchioll; agus chuir iad air falbh e féin, agus a bhean, agus gach ni a *bh*'aige.

## CAIB. XIII.

1 *Phill Abram as an Eiphit.* 7 *Dhealaich e ri Lot.* 14 *Dh'ath-nuadhaich Dia a ghealladh do Abram, agus d'a shliochd.*

AGUS chaidh Abram suas as an Eiphit, e féin, agus a bhean, agus gach ni a *bh*'aige, agus Lot maille ris, do'n taobh mu dheas[k].

2 Agus *bha* Abram ro shaoibhir[m] ann an spréidh, ann an airgiod, agus ann an òr.

3 Agus dh'imich e 'n a thurusaibh o'n taobh mu dheas eadhon gu Betel, gu ruig an t-àite anns an robh a bhùth an toiseach, eadar Betel agus Hai;

4 Gu àite na h-altarach a rinn e'n sin air tùs[p]: agus ghairm Abram an sin air ainm an Tighearna[q].

5 Agus bha mar an ceudna aig Lot, a dh'imich maille ri Abram, caoraich, agus crodh, agus bùthan.

6 Agus cha robh am fearann comasach air an giùlan[r] gu còmhnuidh a ghabhail cuideachd; oir bha am maoin mòr, agus cha b'urrainn iad còmhnuidh a ghabhail cuideachd.

7 Agus bha còimhstri eadar buachailllean spréidhe Abraim, agus buachaillean spréidhe Lot: agus bha an Canaanach agus am Peridseach 's an àm sin a chòmhnuidh 's an tìr[s].

8 Agus thubhairt Abram ri Lot, Na bitheadh, guidheam ort[t], còimhstri eadar mise agus thusa, agus eadar mo bhuachaillean-sa agus do bhuachaillean-sa[2]; oir *is* bràithrean sinn[v].

9 Nach '*eil* an tìr uile romhad[w]? Dealaich, guidheam ort, riumsa: ma *ghabhas*

B.C. 1921.

a Mat. 5. 28
b Salm 105. 14
Gnà. 6. 29
Eabh. 13. 4
c caib. 11. 31
15. 7
Neh. 9. 7
Isa. 41. 2
Gnio. 7. 3
Eabh. 11. 8
d caib. 17. 6
24. 35
e caib. 18. 18
28. 4
f caib. 20. 10
26. 10
Ecs. 32. 21
g Air. 24. 9
h Salm 72. 17
Gnio. 3. 25
Gal. 3. 8
i Eabh. 11. 8
j caib. 10. 18, 19
k caib. 12. 9
l caib. 17. 1
18. 1
m caib. 24. 35
1 Sam. 2. 7
Iob 1. 10
Salm 112. 3
Gnà. 3. 9, 10
10. 22
Mat. 6. 23
n caib. 13. 15
17. 8
26. 3
28. 13
Salm 105. 9-11
Ròm. 9. 8
Gal. 3. 16
4. 28
o caib. 13. 4, 18
26. 5
33. 20
1 *Ai, Ios.* 7. 2
p caib. 12. 7, 8
Salm 42. 1, 2
84. 10
q Salm 116. 17
145. 18
r caib. 36. 7
s caib. 34. 30
t Phil. 2. 14
u caib. 20. 2
26. 7
2 *daoine, bràithrean.*
v caib. 11. 27
w caib. 20. 15

*tusa* dh'ionnsuidh na làimhe clìthe, an sin théid mise dh'ionnsuidh na làimhe deise; agus ma *théid thusa* dh'ionnsuidh na làimhe deise, an sin gabhaidh mise dh' ionnsuidh na làimhe clìthe[c].

10 Agus thog Lot suas a shùilean, agus chunnaic e còmhnard Iordain uile, gu-*n robh e* gu léir air 'uisgeachadh gu maith, mun do sgrios an Tighearna Sodom[e] agus Gomorrah, *eadhon* mar ghàradh an Tighearna[f], cosmhuil ri talamh na h-Eiphit, mar thig thu gu Soar[g].

11 Agus thagh Lot dha féin còmhnard Iordain uile; agus ghabh Lot a thurus o'n àird an ear, agus dhealaich na càirdean ri 'chéile[i].

12 Ghabh Abram còmhnuidh ann an tìr Chanaain, agus ghabh Lot còmhnuidh ann am bailtibh a' chòmhnaird, agus shuidhich e a bhùth aig Sodom.

13 Ach *bha* daoine Shodoim aingidh, agus 'n am peacaich 'am fianuis an Tighearna gu ro mhòr[j].

14 Agus thubhairt an Tighearna ri Abram, an déigh do Lot dealachadh ris, Tog a nis suas do shùilean, agus amhairc o'n àit anns am bheil thu, gu tuath, agus gu deas, agus gus an àird an ear, agus an iar:

15 Oir am fearann uile a *tha* thu a' faicinn, dhuit-sa bheir mi e, agus do d' shliochd gu bràth[l].

16 Agus ni mi do shliochd mar dhuslach na talmhainn; ionnas ma bhitheas e'n comas do dhuine duslach na talmhainn àireamh, *an sin* gu-n àirmhear do shliochdsa mar an ceudna.

17 Eirich, imich air feadh an fhearainn, 'n a fhad, agus 'n a leud, oir dhuit-sa bheir mi e.

18 Agus dh'atharraich Abram *a* bhùth, agus thàinig e, agus ghabh e còmhnuidh ann an[5] còmhnard Mhamre[o], a *tha* ann an Hebron; agus thog e'n sin altair do'n Tighearna.

## CAIB. XIV.

1 *Cath nan ceithir rìgh ri cùig.* 12 *Rinneadh Lot 'n a phriosanach;* 14 *ach shaoradh e le Abram.* 18 *Bheannaich Melchisedec Abram.*

AGUS tharladh ann an làithibh Amrapheil rìgh Shinair, Arioich rìgh Elasair, Chedorlaomeir rìgh Elaim, agus Thidail rìgh nan cinneach.

2 *Gu-n d'* rinn *iad sin* cogadh ri Bera rìgh Shodoim, agus ri Birsa rìgh Ghomorrah, Sinab rìgh Admah[t], agus Semeber rìgh Sheboim, agus rìgh Bhela, eadhon Shoair[v].

3 Chaidh iad sin uile ann an comhbhoinn ri 'chéile ann an gleann Shidim, a tha *nis* 'n a fhairge shalainn[z].

4 Dà bhliadhna dheug rinn iad seirbhis do Chedorlàomer, agus anns an treas bliadhna deug rinn iad ceannairc.

5 Agus anns a' cheathramh bliadhna deug thàinig Cedorlaomer, agus na rìghrean a *bha* maille ris, agus bhuail[a] iad na Rephaimich ann an Asterot Carnaim[b], agus na Susimich ann an Ham, agus na h-Emimich ann an Sabheh[1] Ciriataim.

6 Agus na Horich 'n an sliabh Seir, gu ruig[2] El-paran[d]; a *tha* làimh ris an fhàsach.

7 Agus phill iad, agus thàinig iad gu Henmispat, eadhon Cadeis, agus bhuail iad dùthaich nan Amaleceach uile, agus mar an ceudna na h-Amoraich, a bha 'chòmhnuidh ann an Haseson Tamar[h].

8 Agus chaidh rìgh Shodoim a mach, agus rìgh Ghomorrah, agus rìgh Admah, agus rìgh Sheboim, agus rìgh Bhela, (eadhon Shoair,) agus chuir iad cath riu ann an gleann Shidim;

9 Ri Cedorlaomer rìgh Elaim, agus ri Tidal rìgh nan cinneach, agus ri h-Amraphel rìgh Shinair, agus ri h-Arioch rìgh Elasair; ceithir rìghrean ri cùig.

10 Agus *bha* gleann Shidim *làn de* shlochdaibh làthaich; agus theich rìgh Shodoim, agus rìgh Ghomorrah, agus thuit iad an sin; agus iadsan a mhair, theich iad do'n t-sliabh[k].

11 Agus thug iad leo uile mhaoin Shodoim agus Ghomorrah, agus am biadh uile, agus dh'imich iad.

12 Agus thug iad leo Lot, mac bràthar Abraim, (a bha 'chòmhnuidh ann an Sodom[m],) agus a mhaoin, agus dh'imich iad.

13 Agus thàinig *aon* a chaidh as, agus dh'innis e do Abram an t-Eabhruidheach, a bha 'chòmhnuidh ann an còmhnard Mhamre[n] an Amoraich, bràthar Escoil, agus bràthar Aneir: agus *bha* iad sin ann an comh-bhoinn ri Abram.

14 Agus an uair a chual' Abram gu-n do ghlacadh a bhràthair 'n a phriosanach, dh'armaich[3] e a *sheirbhisich* ionnsaichte[4], a rugadh 'n a thigh féin, tri cheud agus ochd-deug; agus lean e *iad* gu Dan[p].

15 Agus roinn se e féin 'n an aghaidh 's an oidhche, e féin agus a sheirbhisich, agus bhuail e iad[q], agus lean e iad gu Hoba, a *tha* air an làimh chlì de Dhamascus.

16 Agus thug e air ais a' mhaoin uile[r] agus mar an ceudna thug e air ais a bhràthair Lot, agus a mhaoin agus mar an ceudna na mnathan, agus an sluagh.

17 Agus chaidh rìgh Shodoim[s] a mach 'n a choinneamh, an déigh dha pilltinn o mharbhadh Chedorlaomeir, agus nan rìgh a *bha* maille ris, aig gleann Shabheh, eadhon gleann an rìgh[u].

18 Agus thug Melchisedec[w] rìgh Shaleim a mach aran agus fìon: agus *b'*esan sagart[x] an Dé a's ro àirde[y].

19 Agus bheannaich se e, agus thubhairt e, Beannaichte *gu robh* Abram o'n Dia a's ro àirde, sealbhadair nèimh agus na talmhainn[a].

20 Agus beannaichte *gu robh* an Dia a's ro àirde, a thug thairis do naimhdean

---

R.C. 1918.

[a] caib. 15. 20
[b] Ios. 12. 4 Deut. 2.10, 20
[1] no, *còmhnard Chiriataim.*
[c] 1 Pead. 3. 8-12
[2] no, *còmhnard Pharain.*
[d] caib. 21. 21 Air. 12. 16
[e] caib. 19. 25 1 Eoin. 2. 15
[f] caib. 2. 10 Isa. 51. 3 Ioel 2. 3
[g] caib. 14. 2
[h] 2 Each. 20. 2
[i] Gnà. 27. 10
[j] caib. 18. 20 Ese. 16. 49 2 Pead. 2. 7, 8
[k] caib. 19. 17, 30
[l] caib. 12. 7
[m] caib. 13. 12 Air. 16. 26 1 Tim. 6. 9
[n] caib. 13. 18
[3] no, *threòraich e mach.*
[4] *fhòghluimte.*
[5] *còmhnardaibh.*
[o] caib. 35. 27
[p] Deut. 34. 1
[q] Isa. 41. 2, 3
[r] 1 Sam. 30. 8, 18
[s] 1 Sam. 18. 6
[t] Deut. 29. 23 Hos. 11. 8
[u] 2 Sam. 18. 18
[v] caib. 19. 22
[w] Eabh. 7. 1
[x] Salm 110. 4 Eabh. 5. 6 7. 3, 11
[y] Mic. 6. 6
[z] Deut. 3. 17 Ios. 3. 16
[a] rann 22 Salm 24. 1 50. 10

do d'làimh. Agus thug e dha deachamh de gach ni[a].

21 Agus thubhairt rìgh Shodoim ri Abram, Thoir dhomhsa na daoine, agus gabh a' mhaoin dhuit féin.

22 Agus thubhairt Abram ri rìgh Shodoim[c], Thog mi mo làmh suas ris an Tighearn', an Dia a's ro àirde[d], Sealbhadair nèimh agus na talmhainn.

23 Nach gabh[e] mi o shnàthain, eadhon gu éill bròige, agus nach gabh mi *'bheag* a dh'aon ni a's leatsa, chum as nach abair thu, Rinn mi Abram beartach :

24 Saor a mhàin o na dh'ith na h-òganaich, agus o chuibhrionn nan daoine a chaidh maille rium, Aner, Escol, agus Mamre ; gabhadh iadsan an cuibhrionn[i].

## CAIB. XV.

1 *Tha Dia a' toirt misnich agus sòlais a dh' Abram.* 4 *Tha e a' gealltainn dha oighre, agus sliochd ro lionmhor.* 6 *Tha Abram air 'fhìreanachadh tre chreidimh, &c.*

AN déigh nan nithe sin thàinig focal an Tighearna gu Abram ann an taisbeanadh[l], ag ràdh[m], Na bitheadh eagal ort, 'Abraim[n] : *Is* mise do sgiath, *agus* do dhuais ro mhòr[o].

2 Agus thubhairt Abram, A Thighearna Dhé, ciod a bheir thu dhomh, 'us mi 'g imeachd gun chloinn[p], agus *gur e* Elieser so o Dhamascus fear-riaghlaidh mo thighe ?

3 Agus thubhairt Abram, Feuch, dhomhsa cha d'thug thu sliochd *air bith ;* agus, feuch, *is e* neach a rugadh a' m' thigh[q] a's oighre orm.

4 Agus, feuch, *thàinig* focal an Tighearna d'a ionnsuidh, ag ràdh, Cha bhi *e* so 'n a oighre ort ; ach esan a thig a mach á d'innibh[r] féin, bithidh e 'n a oighre ort.

5 Agus thug e leis a mach e, agus thubhairt e, Amhairc a nis suas gu nèamh, agus air na reultaibh[s] ma's urrainn thu 'n àireamh : Agus thubhairt e ris, Mar so bithidh do shliochd[t].

6 Agus chreid e anns an Tighearna, agus mheas e sin dha mar ionracas[w].

7 Agus thubhairt e ris, *Is* mise an Tighearn' a thug a mach thusa á h-Ur nan Caldeach[y], a thoirt dhuit an fhearainn so, chum a shealbhachadh mar oighre.

8 Agus thubhairt esan, A Thighearna Dhé, cia leis a bhitheas fios agam gu-n sealbhaich mi e[z] ?

9 Agus thubhairt e ris, Gabh dhomhsa agh thri bliadhna dh'aois, agus gabhar thri bliadhna dh'aois, agus reithe thri bliadhna dh'aois, agus turtur, agus columan òg.

10 Agus ghabh e dha féin iad sin uile, agus roinn e iad 's a' mheadhon[a], agus chuir e gach aon de na mìribh fa chomhair a leth-bhreac ; ach cha do roinn e na h-eoin[c].

11 Agus 'n uair a thàinig an eunlaith a

R.C. 1913.

[a] Eabh. 7. 1-10
[b] caib. 2. 21
1 Sam. 26. 12
Iob 4. 13
[c] Ecs. 6. 8
[d] rann 19
caib. 21. 33
[e] Est. 9. 15, 16
[f] Ecs. 12. 40
[g] Ecs. 6. 6
[h] Ecs. 12. 36
[i] 1 Tim. 5. 18
[j] caib. 25. 8
Iob 5. 26
[k] Mat. 23. 32
1 Tes. 2. 16
[1] *làn.*
[2] *lòchran teine.*
[l] caib. 46. 2
Air. 12. 6
Dan. 10. 1
Gnio. 10. 11, 22
[m] Luc. 1. 13
[n] Deut. 33. 29
Salm 3. 3
84. 11
91. 4
119. 114
Gnà. 30. 5
[o] Salm 142. 5
Tuir. 3. 24
Eabh. 13. 5
[p] Caib. 30. 1
Isa. 56. 5
Gnio. 7. 5
[q] Gnà. 29. 31
[r] caib. 17. 16
[s] Deut. 1. 10
Eabh. 11. 12
[t] Ròm. 4. 18
[u] caib. 21. 9
[v] Gal. 4. 24
[w] Ròm. 4. 3, 6, &c.
Gal. 3. 6
[x] caib. 30. 3, 9
[y] caib. 12. 1
[3] *gu-m bi mi air mo thogail leatha-se.*
[z] Bre. 6. 17
2 Ri. 20. 8
Luc. 1. 18
[a] Ier. 34. 18, 19
[b] 1 Sam. 1. 6, 8
Gnà. 30. 23
[c] Lebh. 1. 17

nuas air na cairbhean, dh'fhuadaich Abram air falbh iad.

12 Agus 'n uair a bha a' ghrian a' dol fodha, thuit codal trom[b] air Abram ; agus, feuch, thuit uamhann dorchadais mhòir air.

13 Agus thubhairt e ri Abram, Bitheadh fios gu cinnteach agad, gu-m bi do shliochd 'n an coigrich ann an dùthaich nach leo féin ; agus ni iad seirbhis dhoibh, agus buinidh iad gu cruaidh[f] riu ceithir cheud bliadhna.

14 Agus, mar an ceudna, air a' chinneach sin d'an dean iad seirbhis, bheir mise breth[g] : agus 'n a dhéigh sin thig iad a mach le maoin mhòir[h].

15 Agus théid thusa dh'ionnsuidh d'aithrichean ann an sìth ; adhlaicear thu 'an deadh shean aois[j].

16 Ach anns a' cheathramh linn thig iad an so air an ais, oir cha-n *'eil* aingidheachd nan Amorach fathast[k] làn[1].

17 Agus an uair a bha a' ghrian air dol fodha bha dorchadas ann ; agus, feuch, àmhuinn dheataich agus leus teine[2], a chaidh eadar na mìribh sin.

18 Air an là sin féin rinn an Tighearna coimhcheangal ri Abram, ag ràdh, Do d'shliochdsa thug mi am fearann so, o amhainn na h-Eiphit, gu ruig an amhainn mhòr, amhainn Euphrates.

19 Na Cenich, agus na Cenidsich, agus na Cadmonaich.

20 Agus na Hitich, agus na Peridsich, agus na Rephaimich.

21 Agus na h-Amoraich, agus na Canaanaich, agus na Girgasaich, agus na Iebusaich.

## CAIB. XVI.

1 *Tha Sarai a' toirt Hagair a banoglaich a dh' Abram mar mhnaoi.* 4 *'N uair a rinn i tàir air a bana-mhaighstir, bhuin ise gu cruaidh rithe, agus theich i air falbh.* 9 *Thug aingeal an Tighearn' air a h-ais i, &c.*

ANIS cha d'rug Sarai, bean Abraim *clann* da ; agus bha banoglach[u] Eiphiteach aice, d'am *b'ainm* Hagar[v].

2 Agus thubhairt Sarai ri Abram, Feuch a nis, chum an Tighearna mi o *chlann* a bhreith[x] ; rach a steach, guidheam ort, a dh'ionnsuidh mo bhanoglaich ; theagamh gu-m faigh mi clann leatha-se[3]. Agus dh'éisd Abram ri guth Sharai.

3 Agus ghabh Sarai, bean Abraim, Hagar a' bhan-Eiphiteach, a banoglach féin, an déigh do Abram còmhnuidh a ghabhail deich bliadhna ann an tìr Chanaain, agus thug si i d'a fear Abram, gu bhi aige mar mhnaoi.

4 Agus chaidh esan a steach gu Hagar, agus dh'fhàs i torrach : agus 'n uair a chunnaic i gu-n d'fhàs i torrach, bha a bana-mhaighstir tàireil 'n a sùilibh[b].

5 Agus thubhairt Sarai ri Abram, *Bitheadh* m'eucoir ortsa : thug mi mo bhanoglach do d'uchd ; agus 'n uair a

chunnaic i gu-n d'fhàs i torrach, bha mise tàireil 'n a sùilibh: Gu-n tugadh an Tighearna breth eadar mise agus thusa[a].

6 Ach thubhairt Abram ri Sarai[d], Feuch, *tha* do bhanoglach a' d' làimh féin, dean rithe mar is àill leat. Agus an uair a bhuin Sarai gu cruaidh rithe, theich i o 'gnùis.

7 Agus fhuair aingeal an Tighearn' i làimh ri tobar uisge 's an fhàsach, làimh ris an tobar 's an t-slighe gu Sur[f].

8 Agus thubhairt e, A Hagar, a bhanoglach Sharai, cia as a thàinig thu, agus c'àit am bheil thu 'dol? Agus thubhairt ise, Tha mi a' teicheadh o ghnùis Sharai mo bhana-mhaighstir.

9 Agus thubhairt aingeal an Tighearna rithe, Pill a dh'ionnsuidh do bhana-mhaighstir, agus ùmhlaich thu féin fo a làimh[j].

10 Agus thubhairt aingeal an Tighearna rithe, Meudaichidh mise gu mòr do shliochd, agus cha-n àirmhear e thaobh lìonmhoireachd.

11 Agus thubhairt aingeal an Tighearna rithe, Feuch, *tha* thu torrach, agus beiridh tu mac, agus bheir thu[3] Ismael mar ainm air, do bhrìgh gu-n d'éisd an Tighearna ri d'anshocair.

12 Agus bithidh e 'n a dhuine fiadhaich[k]; *bithidh* a làmh an aghaidh gach *duine*, agus làmh gach *duine* 'n a aghaidh-san: agus 'am fianuis a bhràithrean uile gabhaidh e còmhnuidh[m].

13 Agus ghoir i ainm an Tighearn' a labhair rithe, Thusa 'Dhé *a tha* 'g am fhaicinn[o]; oir thubhairt i, An e gu-n robh agams', ann an so mar an ceudna, sùil ris an Ti sin a tha 'g am fhaicinn?

14 Uime sin ghoir i de'n tobar, Beer-lahairoi[5]; feuch, *tha* e eadar Cadeis agus Bered.

15 Agus rug Hagar mac do Abram: agus thug Abram Ismael mar ainm air a mhac, a rug Hagar.

16 Agus bha Abram ceithir fichead agus sè bliadhna dh'aois, 'n uair a rug Hagar Ismael do Abram.

## CAIB. XVII.

1 *Coimhcheangal Dhé ri Abram air 'athnuadhachadh, agus 'ainm air 'atharrachadh gu Abraham.* 9 *An timchioll-ghearradh air 'orduchadh.* 16 *Isaac air a ghealltainn.*

AGUS an uair a bha Abram ceithir fichead agus naoi bliadhna deug a dh'aois, dh'fhoillsich an Tighearn' e féin da, agus thubhairt e ris, *Is* mise an Dia uile-chumhachdach[s]; gluais thusa a'm' fhianuis[t], agus bi iomlan[u8].

2 Agus ni mi mo choimhcheangal eadar mise agus thusa[v], agus meudaichidh mi thu gu h-anabarrach.

3 Agus thuit Abram air 'eudan; agus labhair an Tighearna ris, ag ràdh,

4 Do m'thaobhsa, feuch *tha* mo choimhcheangal riut-sa, agus bithidh tu a' d' athair[w] mhòrain chinneach.

R.C. 1913.

1 's e sin, *athair mòr shluaigh.*
a caib. 31. 53; 1 Sam. 24. 15; 2 Each. 24. 22
b Neh. 9. 7
c Ròm. 4. 17
d 1 Pead. 3.7
e rann. 16,20; caib. 35. 11
f caib. 25. 18
g caib. 28. 13; Lebh. 26. 12; Eabh. 11. 16
2 *fearann do chuairt.*
h caib. 48. 4; Deut. 32. 8
i Ecs. 6. 7; Ier. 24. 7; Ese. 37.23; Tais 21. 3
j 1 Pead. 2. 18
3 's e sin, *eisdidh Dia.*
k caib. 21. 20
l Gnio. 7. 8; Ròm. 4. 11
4 *mac ochd làithean.*
m caib. 25. 18
n Ecs. 12. 44
o Gnà. 5. 21
5 's e sin, *tobar an ti a tha beò, agus a tha 'g am fhaicinn.*
p Ecs. 4. 24; Ios. 5.2, &c
6 's e sin, *bana-phrionnsa.*
q caib. 18. 10
7 *thig i gu bhi 'n a cinnich.*
r caib. 18. 12; 21. 6
s caib. 18. 14; Ecs. 6. 3; Dan. 4. 35; Eph. 3. 20
t caib. 48. 15; 1 Ri. 2. 4; 2 Ri. 30. 3
u caib. 6. 9; Deut. 18. 13
8 no, *treibhdhireach, cothromach.*
v caib. 9. 9; Salm 105. 8, 11; Gal. 3. 17, 18
w caib. 13. 16; 22. 17

5 Agus cha toirear o so a mach Abram mar ainm ort, ach bithidh Abraham[1] agad mar ainm[b]; oir rinn mi thu a' d' athair[c] mhòrain chinneach.

6 Agus ni mi thu ro shìolmhor, agus[e] ni mi dhìot cinnich, agus thig rìghrean a mach asad.

7 Agus daingnichidh mi mo choimhcheangal eadar mise agus thusa, agus do shliochd a'd' dhéigh, 'n an ginealachaibh, mar choimhcheangal sìorruidh, gu bhi a' m' Dhia dhuit-sa[g], agus do d' shliochd a'd' dhéigh.

8 Agus bheir mi dhuit-sa, agus do d' shliochd a'd' dhéigh, am fearann anns am bheil thu a'd' choigreach[2], tìr Chanaain uile, mar sheilbh shìorruidh[h]; agus bithidh mise a'm' Dhia dhoibh[i].

9 Agus thubhairt Dia ri Abraham, Coimhididh tu uime sin mo choimhcheangal, thu *féin*, agus do shliochd a'd' dhéigh, 'n an ginealachaibh.

10 So mo choimhcheangal, a choimhideas sibh, eadar mise agus sibhse, agus do shliochd a'd' dhéigh; Gu-n timchioll-ghearrar gach leanabh mic 'n 'ur measg.

11 Agus timchioll-ghearraidh sibh feòil 'ur roimh-chroicinn, agus bithidh e 'n a chomharadh a' choimhcheangail[l] eadar mise agus sibhse.

12 Agus am mac 'n 'ur measg[4] a bhitheas ochd làithean a dh'aois, timchioll-ghearrar e, gach leanabh mic 'n 'ur ginealachaibh, esan a bheirear 's an tigh[n], no 'cheannachar le h-airgiod o choigreach air bith, nach *'eil* de d'shliochd-sa.

13 Timchioll - ghearrar gu cinnteach esan a bheirear a'd' thigh, agus esan a cheannachar le d'airgiod: agus bithidh mo choimhcheangal 'n 'ur feòil-se mar choimhcheangal sìorruidh.

14 Agus an leanabh mic neo-thimchioll-ghearrta, aig nach timchioll - ghearrar feòil a roimh-chroicinn, gearrar an t-anam sin a mach o 'shluagh[p]: bhris e mo choimhcheangal.

15 Agus thubhairt Dia ri Abraham, A thaobh Sharai do mhnatha, cha toir thu Sarai mar ainm oirre, oir *is e* Sarah[6] a h-ainm.

16 Agus[q] beannaichidh mis' i, agus bheir mi dhuit mar an ceudna mac uaipe; seadh, beannaichidh mi i, agus bithidh i 'n a *màthair* chinneach[7]; thig rìghrean phoibleach uaipe.

17 An sin thuit Abraham air 'aghaidh, agus rinn e gàire[r]; agus thubhairt e 'n a chridhe, Am beirear *mac* dhasan a tha ceud bliadhna dh'aois? Agus am beir Sarah, a tha deich agus ceithir fichead bliadhna dh'aois, *mac?*

18 Agus thubhairt Abraham ri Dia, O gu maireadh Ismael beò a'd' fhianuis!

19 Agus thubhairt Dia, Gu cinnteach beiridh do bhean Sarah mac dhuit; agus bheir thu Isaac mar ainm air: agus daingnichidh mise mo choimhcheangal

ris mar choimhcheangal sìorruidh *agus*
r'a shliochd 'n a dhéigh.
20 Agus a thaobh Ismaeil, chuala mi
thu : Feuch, bheannaich mi e, agus ni mi
sìolmhor e, agus cuiridh mi 'an lìonmhoir-
eachd egu h-anabarrach[a]. Dà cheannard
deug ginidh e, agus ni mi e 'n a chinneach
mòr.
21 Ach mo choimhcheangal daingnich-
idh mi ri Isaac, a bheireas Sarah dhuit
's an àm so anns an ath bhliadhna[c].
22 Agus sguir e 'bhi 'labhairt ris ; agus
chaidh Dia suas o Abraham.
23 Agus ghabh Abraham Ismael a
mhac, agus iadsan uile a rugadh 'n a
thigh, agus iadsan uile a cheannachadh
le 'airgiod-san, gach firionnach am measg
dhaoine tighe Abrahaim ; agus thimchioll-
ghearr e feòil an roimh-chroicinn anns a'
cheart là sin féin, mar a thubhairt Dia
ris.
24 Agus *bha* Abraham ceithir fichead
agus naoi bliadhna deug a dh'aois,
'n uair a thimchioll-ghearradh dha feòil
a roimh-chroicinn.
25 Agus *bha* Ismael a mhac tri bliadh-
na deug a dh'aois, 'n uair a thimchioll-
ghearradh dha feòil a roimh-chroicinn.
26 Anns a' cheart là sin féin thim-
chioll-ghearradh Abraham, agus Ismael a
mhac.
27 Agus thimchioll-ghearradh maille
ris uile dhaoine a thighe, a rugadh 'n a
thigh, agus iadsan a cheannachadh le
h-airgiod o mhac coigrich.

## CAIB. XVIII.

1 *Tha Abram a' toirt aoidheachd do thriuir aingle.* 17 *Tha sgrios Shodoim air 'fhoill-seachadh dha.* 23 *Tha e a' deanamh eadar-ghuidhe air a shon.*

AGUS dh'fhoillsich an Tighearn' e féin
da ann an còmhnard Mhamre[m], agus
e 'n a shuidhe 'an dorus a' bhùtha ann
an teas an là.
2 Agus thog e suas a shùilean, agus
dh'amhairc e, agus, feuch, *bha* triuir
dhaoine a' seasamh làimh ris[p]; agus 'n uair
a chunnaic e *iad*, ruith e 'n an coinneamh
o dhorus a bhùtha, agus chrom se e féin
gu làr,
3 Agus thubhairt e, Mo thighearna,
ma fhuair mi nis deadh-ghean a'd' shùil-
ibh, guidheam ort, na rach seachad air
do sheirbhiseach[s].
4 Thugar an so, guidheam oirbh, beagan
uisge[t], agus ionnlaidibh 'ur cosan, agus
leigibh 'ur n-anail fo 'n chraoibh ;
5 Agus bheir mise an so greim arain,
agus neartaichibh[2] 'ur cridhe : an déigh
sin imichidh sibh roimhibh, oir is ann
uime sin a thàinig sibh a dh'ionnsuidh
'ur seirbhisich. Agus thubhairt iadsan,
Dean eadhon mar a thubhairt thu.
6 Agus ghreas Abraham do'n bhùth a
dh'ionnsuidh Sharah, agus thubhairt e,

R.C. 1898.

[a] caib. 25. 13
[b] Bre. 5. 25
[c] caib. 21. 2
[d] rann 14
2 Ri. 4. 16
[e] caib. 17. 19, 21
Ròm. 9. 9
Gal. 4. 23
[f] Ròm. 4. 19
Eabh. 11. 11, 12
[g] caib. 31. 35
[h] caib. 21. 6
Salm 126. 2
[i] Luc. 1. 18
[j] 1 Pead. 3. 6
[1] *tuilleadh a's cruaidh.*
[k] Air. 11. 23
Ier. 32. 17
Mat. 19. 26
[l] Salm 44. 21
Gnà. 12. 19
[m] caib. 13. 18
14. 13
[n] Gnio. 15. 3
Ròm. 15. 24
3 Eoin 6
[o] Salm 25. 14
Am. 3. 7
Eoin 15. 15
[p] caib. 19. 1
[q] caib. 12. 3
22. 18
[r] Deut. 4. 9, 10
6. 7
Salm 78. 5-8
Eph. 6. 4
[s] Eabh. 13. 2
1 Pead. 4. 9
[t] caib. 43. 24
[u] 1 Sam. 2. 30
[v] caib. 13. 13
19. 13
[2] *socraichibh 'ur cridhe.*
[w] caib. 11. 5
Ecs. 3. 8
[x] Ios. 22. 22
Salm 139. 1
Ier. 17. 10
Luc. 16. 5

Dean cabhag, taoisinn tri miosairean de
mhin phlùir, agus dean breacagan air lic
an teinntein.
7 Agus ruith Abraham a dh'ionnsuidh
a' chruidh, agus ghabh e laogh maoth
agus maith, agus thug e do òganach *e*,
agus rinn e deifir g'a dheasachadh.
8 Agus ghabh e ìm agus bainne[b], agus
an laogh a dheasaich e, agus chuir e air
am beulaobh *iad ;* agus sheas e làimh riu
fo 'n chraoibh, agus dh'ith iad.
9 Agus thubhairt iad ris, C'àit' *am
bheil* Sarah do bhean? Agus thubhairt
esan, Feuch, anns a' bhùth.
10 Agus thubhairt e, Gu cinnteach
pillidh mi a d' ionnsuidh[d] a réir àm na
beatha, agus, feuch, *bithidh* mac aig
Sarah do bhean[e]. Agus chuala Sarah
sin ann an dorus a' bhùtha, a *bha* air a
chùl.
11 A nis *bha* Abraham agus Sarah
sean[f], *agus* air dol air an aghaidh gu
maith ann an aois : *agus* sguir Sarah a
bhi réir dòigh nam ban[g].
12 Uime sin rinn Sarah gàire innte
féin[h], ag ràdh, An déigh dhomhsa fàs
aosda, am bi subhachas agam[i], agus gu
bheil mo thighearn'[j] aosda mar an ceudna?
13 Agus thubhairt an Tighearna ri
Abraham, C'ar son a rinn Sarah gàire,
ag ràdh, 'N e gu-m beir mise gu cinnteach
*leanabh*, agus mi aosmhor?
14 Am bheil ni air bith do-dheanta[1]
do 'n Tighearna[k]? 'S an àm *shuidhichte*
pillidh mi a d' ionnsuidh, a réir àm na
beatha, agus *bithidh* mac aig Sarah.
15 An sin dh'àicheadh Sarah, ag ràdh,
Cha d' rinn mi gàire : oir bha eagal oirre.
Agus thubhairt esan Ni h-eadh, oir rinn
thu gàire[l].
16 Agus dh'éirich na daoine as a sin,
agus dh'amhairc iad rathad Shodoim :
agus chaidh Abraham maille riu g'an cur
air an t-slighe[n].
17 Agus thubhairt an Tighearn', An
ceil mi air Abraham[o] an ni sin a tha mi
gus a dheanamh ;
18 Agus gu-m fàs Abraham gu cinnt-
each 'n a chinneach mòr agus cumhachd-
ach, agus gu-m beannaichear annsan uile
chinnich na talmhainn[q]?
19 Oir is aithne dhomh e, gu-n toir e
àithne d'a chloinn[r], agus d'a theaghlach
'n a dhéigh, agus gleidhidh iadsan slighe
an Tighearna, a' deanamh ceartais agus
breitheanais ; chum as gu-n toir an Tigh-
earn' air Abraham an ni sin a labhair e
m'a thimchioll[u].
20 Agus thubhairt an Tighearna, Do
bhrìgh gu bheil[v] glaodh Shodoim agus
Ghomorrah mòr, agus do bhrìgh gu bheil
am peacadh air 'antromachadh gu h-ana-
barrach ;
21 Théid mi sìos a nis[w], agus chi mi
ma rinn iad gu léir a réir a' ghlaoidh, a
thàinig a m'ionnsuidh ; agus mur do
rinn[x], bithidh fios agam.

22 Agus thionndaidh na daoine an aghaidh as a sin, agus ghabh iad an t-slighe gu Sodom; ach sheas Abraham fathast an làthair an Tighearna.

23 Agus thàinig Abraham am fagus[a], agus thubhairt e, An sgrios thusa mar an ceudna an t-ionracan maille ris an aingidh[c]?

24 Ma's e's gu bheil leth-cheud ionracan an taobh a stigh de'n bhaile, an sgrios thu mar an ceudna, agus nach caomhain thu an t-áite air son an leth-cheud ionracan a *tha* ann.

25 Gu ma fada robh e uait-sa a dheanamh air an dòigh so, an t-ionracan a mharbhadh maille ris an aingidh, ionnus gu-m bi an t-ionracan mar an t-aingidh: gu ma fada robh sin uait-sa. Nach dean Breitheamh na talmhainn uile ceartas[f]?

26 Agus thubhairt an Tighearna, Ma gheibh mi ann an Sodom leth-cheud ionracan an taobh a stigh de'n bhaile, an sin caomhnaidh mi an t' àit' uile air an sgàth-san[g].

27 Agus fhreagair Abraham, agus thubhairt e, Feuch a nis, ghabh mi orm féin labhairt ri m' Thighearna, agus gun annam ach duslach agus luaithre[i].

28 Ma's e's gu-m bi cùigear a dh'uireasbhuidh air an leth-cheud ionracan, an sgrios thu'm baile uile air son *easbhuidh* chuigear? Agus thubhairt e, Cha sgrios mi *e* ma gheibh mi 'n sin cùig agus dà fhichead.

29 Agus labhair e ris a rìs, agus thubhairt e, Ma's e's gu-m faighear an sin dà fhichead? Agus thubhairt e, Cha dean mi *e* air sgàth dhà fhichead.

30 Agus thubhairt e *ris*, Och! na bitheadh fearg air mo Thighearn', agus labhraidh mi: Ma's e's gu-m faighear an sin deich 'ar fhichead? Agus thubhairt e, Cha dean mi *e*, ma gheibh mi' n sin deich 'ar fichead.

31 Agus thubhairt e, Feuch a nis, ghabh mi orm féin labhairt ri m' Thighearna: Ma's e's gu-m faighear fichead an sin? Agus thubhairt e, Cha sgrios mi *e* air son fichead.

32 Agus thubhairt e, Och! na bitheadh fearg air mo Thighearn', agus labhraidh mi mhàin an aon uair so[n]: Ma's e's gu-m faighear deichnear an sin? Agus thubhairt e, Cha sgrios mi *e* air sgàth dheichnear[o].

33 Agus dh'imich an Tighearna roimhe, 'n uair a sguir e de labhairt ri Abraham; agus phill Abraham g'a àite féin.

## CAIB. XIX.

1 *Tha Lot a' toirt aoidheachd do dhà aingeal.* 24 *Sodom agus Gomorrah air an sgrios.* 26 *Peanas mnà Lot.* 31 *Cionta a dhithis nighean.*

AGUS thàinig dà aingeal do Shodom[s] 's an fheasgar, agus bha Lot 'n a shuidhe ann an geata Shodoim: agus 'n uair a chunnaic Lot *iad*, dh'éirich e suas 'n an coinneamh, agus chrom se e féin air 'aghaidh gu lár.

2 Agus thubhairt e, Feuch a nis, mo thighearnan, tionndaidhibh a steach[b], guidheam oirbh, do thigh 'ur seirbhisich, agus fanaibh ré na h-oidhche, agus ionnlaidibh 'ur cosan, agus éiridh sibh gu moch, agus théid sibh air 'ur turus. Agus thubhairt iad, Ni h-eadh[d], ach fanaidh sinn air an t-sràid ré na h-oidhche.

3 Agus chomh-éignich e iad, agus thionndaidh iad d'a ionnsuidh, agus chaidh iad a steach d'a thigh[e]: agus rinn e cuirm dhoibh, agus dheasaich e aran neo-ghoirtichte, agus dh'ith iad.

4 Ach mun deachaidh iad a luidhe, chuairtich daoine a' bhaile an tigh, *eadhon* daoine Shodoim, araon sean agus òg, an sluagh uile o gach cèarna.

5 Agus ghairm iad air Lot, agus thubhairt iad ris, C'àit *am bheil* na daoine a thàinig a d'ionnsuidh an nochd! Thoir a mach iad d'ar n-ionnsuidh, chum as gu-n aithnich sinn iad[h].

6 Agus chaidh Lot a mach d'an ionnsuidh air an dorus, agus dhruid e 'n dorus 'n a dhéigh.

7 Agus thubhairt e, Na deanaibh, guidheam oirbh, mo bhràithre, gnìomh cho olc[j].

8 Feuch a nis, tha agam dithis nighean do nach b'aithne fear; leigibh leam, guidheam oirbh, an toirt a mach d'ur n-ionnsuidh, agus deanaibh riu mar is àill leibh[k]: a mhàin air na daoinibh so na deanaibh a bheag, oir is ann a chum na crìche so a thàinig iad fo sgàile mo thighe-sa.

9 Agus thubhairt iadsan, Seas air d'ais. Agus thubhairt iad *a rìs*, Thàinig am fear *so* 'n a aonar air chuairt[l], agus is àill leis a bhi 'n a bhreitheamh: a nis buinidh sinne riutsa na 's miosa na riu-san. Agus rinn iad éigin mhòr air an duine, *eadhon* air Lot, agus thàinig iad am fagus a bhriseadh an doruis.

10 Ach chuir na daoine mach an làmh, agus thug iad Lot a steach d'an ionnsuidh do'n tigh, agus dhùin iad an dorus.

11 Agus bhuail iad na daoine, a *bha* aig dorus an tighe, le doille[m], eadar bheag agus mhòr; ionnus gu-n do sgìthich iad iad féin ag iarraidh an doruis.

12 Agus thubhairt na daoine ri Lot, Cò tuilleadh *a th'*agad an so? *Do* chliamhuin, agus do mhic, agus do nigheanan, agus ge b'e ni a *tha* agad 's a' bhaile, thoir a mach *iad* as an àite so:

13 Oir tha sinne gus an t-àite so a sgrios, do bhrìgh gu bheil an glaodh air fàs mòr an làthair an Tighearna[p]; agus chuir an Tighearna sinne g'a sgrios[q].

14 Agus chaidh Lot a mach, agus labhair e r'a chleamhnaibh, a phòs a nigheanan, agus thubhairt e, Eiribh[r] rachaibh a mach as an àite so, oir tha'n Tighearna gus am baile so a sgrios: Ach bha e mar neach a bha ri fanoid ann an sùilibh a chleamhnan[t].

B.C. 1898.

[a] Ier. 30. 21; Eabh. 10. 22; Seum. 5. 17
[b] Eabh. 13. 2
[c] Air. 16. 21
[d] Luc. 24. 28
[e] caib. 18. 8
[f] Iob 8. 3; 34. 17
[g] Isa. 10. 22; Ier. 5. 1; Ese. 22. 30
[h] Bre. 19. 23
[i] Iob 4. 19
[j] Lebh. 18. 22; 20. 13; Deut. 23. 17; Ròm. 1. 24; 1 Cor. 6. 9-11; Iud. 7
[k] Ròm. 3. 8
[l] Ecs. 2. 14; 2 Pead. 2. 7, 8
[m] 2 Ri. 6. 18; Gnio. 13. 11
[n] Bre. 6. 39
[o] Iob 33. 23
[p] caib. 18. 20
[q] 1 Each. 21. 15; Isa. 36. 10
[r] Air. 16. 26; Ier. 51. 6; Tais. 18. 4
[s] caib. 18. 22
[t] Ecs. 9. 21; 2 Each. 36. 16; Isa. 28. 22; Luc. 17. 28; 24. 11

15 Agus 'n uair a dh'éirich a' mhaduinn,
an sin ghreas na h-aingil Lot, ag ràdh,
Eirich, gabh do bhean, agus do dhithis
nighean a tha 'n so[1], air eagal gu-n sgriosar
thu ann an aingidheachd a' bhaile.
16 Agus 'n uair a bha e a' deanamh
moille, an sin rug na daoine air làimh air,
agus air làimh air a mhnaoi, agus air làimh
air a dhithis nighean; air do'n Tighearna
bhi tròcaireach dha[a]: agus thug iad a mach
e, agus chuir iad e 'n taobh a muigh de 'n
bhaile.
17 Agus 'n uair a thug iad a mach iad,
thubhairt e, Teich air son d'anama[b];
na seall a' d' dhéigh[c], agus na stad 's a'
chòmhnard uile: teich do'n t-sliabh, air
eagal gu millear thu.
18 Agus thubhairt Lot riu, Och! ni
h-ann mar sin, mo thighearna.
19 Feuch a nis, fhuair do sheirbhis-
each deadh-ghean a' d' shùilibh, agus
mheudaich thu do thròcair[e], a nochd thu
dhomhsa le m'anam a theasairginn; agus
cha-n urrainn mise dol as do'n t-sliabh,
air eagal gu-n tig olc éigin orm[f], agus
gu-m faigh mi bàs.
20 Feuch a nis, *tha* 'm baile ud am fagus
gu teicheadh d'a ionnsuidh, agus e beag;
leigear dhomh a nis teicheadh an sud[g],
(nach beag e?) agus bithidh m'anam beò[h].
21 Agus thubhairt e ris, Feuch, ghabh
mi ri d'athchuinge[2] 's an ni so mar an
ceudna[j], nach sgrios mi 'm baile so, mun
do labhair thu.
22 Greas ort, teich an sud, oir cha-n
urrainn mi ni air bith a dheanamh gus an
téid thu'n sud[l]: uime sin thugadh Soar[3]
mar ainm air a' bhaile.
23 Bha 'ghrian air éirigh air an talamh,
'n uair a chaidh Lot a steach do Shoar.
24 An sin thug an Tighearn' air pron-
nusc agus teine[n] frasadh air Sodom agus
air Gomorrah, a nuas o'n Tighearn' as na
nèamhan.
25 Agus sgrios e na bailte sin, agus an
còmhnard uile, agus uile luchd-àiteachaidh
nam bailtean, agus na dh'fhàs air an
talamh[q].
26 Ach sheall a bhean 'n a déigh o 'chul-
aobh, agus dh'fhàs i 'n a carragh salainn[s].
27 Agus chaidh Abraham suas moch
's a' mhaduinn do'n àit 'anns an do sheas
e an làthair an Tighearna[t].
28 Agus sheall e air Sodom agus Go-
morrah, agus air fearann a' chòmhnaird
uile, agus chunnaic e, agus, feuch, chaidh
deatach na tìre suas mar dheatach àmh-
uinn[v].
29 Agus an uair a sgrios Dia bailtean
a' chòmhnaird, an sin chuimhnich Dia
air Abraham, agus chuir e mach Lot á
meadhon an léir-sgrios, 'n uair a sgrios
e na bailtean anns an robh Lot 'n a
chòmhnuidh[x].
30 Agus chaidh Lot suas á Soar, agus
ghabh e còmhnuidh 's an t-sliabh[z], agus
a dhithis nighean maille ris; oir bha

R.C. 1898.

1 *a tha r' am faotainn.*

a Salm 34. 12
Ròm. 9. 16
b 1 Sam. 19. 11
1 Ri. 19. 3
c rann 26
d Gnà. 23. 31-33
e 1 Tim. 1. 14
f 1 Sam. 27. 1
g Gnà. 3. 5-7
h Salm 119. 175
Isa. 55. 3
i Lebh. 18. 6, 7
Hab. 2. 15
2 *do ghnùis.*
j caib. 4. 7
Iob 42. 8, 9
Ier. 14. 10
k Deut. 2. 9, 19
23. 3
l caib. 32. 26
Ecs. 32. 10
Deut. 9. 14
Marc. 6. 5
3 *beag.*
m Neh. 13. 1
Isa. 11. 14
Seph. 2. 9
n Deut. 29. 23
Iob 18. 15
Salm 11. 6
Isa. 13. 19
Ier. 49. 18
50. 40
Tuir. 4. 6
Ese. 16. 49
Am. 4. 11
Seph. 2. 9
Mat. 11. 23
2 Pead. 2. 6
Iud. 7
o caib. 16. 7, 14
p caib. 26. 6
q Salm 107. 34
r caib. 12. 13
26. 7
s Luc. 17. 32
t caib. 18. 22
u Iob 33. 15
Salm 105. 14
v Tais. 19. 3
w 1 Each. 21. 17
x Salm 145. 20
y 2 Ri. 20. 3
2 Cor. 1. 12
1 Tim. 1. 13
z rann. 17, 19

eagal air còmhnuidh a ghabhail ann an
Soar: agus ghabh e còmhnuidh ann an
uaimh, e féin agus a dhithis nighean.
31 Agus thubhairt an té 'bu shine ris an
té a b'òige, *Tha* ar n-athair sean, agus
cha-n *eil* fear air an talamh gu teachd a
steach d' ar n-ionnsuidh a réir gnàtha na
talmhainn uile.
32 Thig, thugamaid air ar n-athair fìon
òl, agus luidheamaid maille ris, chum as
gu-n gléidh sinn sliochd o ar n-athair.
33 Agus thug iad air an athair fìon òl
air an oidhche sin: agus chaidh an té 'bu
shine steach, agus luidh i maille r' a h-
athair[d]; agus cha do mhothaich e 'n uair
a luidh i sìos, no 'n uair a dh'éirich i.
34 Agus air an *là* màireach thubhairt
an té 'bu shine ris an té a b'òige, Feuch,
luidh mise an raoir maille ri m' athair;
thugamaid air fìon òl an nochd mar an
ceudna, agus theirig-sa steach, *agus* luidh
maille ris, chum as gu-n gléidh sinn
sliochd o ar n-athair.
35 Agus thug iad air an athair fìon
òl air an oidhche sin mar an ceudna:
agus dh'éirich an té a b'òige, agus luidh i
maille ris, agus cha do mhothaich e 'n uair
a luidh i sìos, no 'n uair a dh'eirich i.
36 Mar so bha dithis nighean Lot
torrach aig an athair[i].
37 Agus rug an té 'bu shine mac, agus
thug i Moab mar ainm air: *is* esan
athair nam Moabach gus an là 'n diugh[k].
38 Agus an té a b'òige, rug ise mar an
ceudna mac, agus thug i Ben-ammi mar
ainm air: is esan athair chloinn Ammoin
gus an là 'n diugh[m].

## CAIB. XX.

1 *Tha Abraham ag àicheadh a mhnatha Sarah, agus Abimelech 'g a gabhail d' a ionnsuidh féin.* 6 *Ach air faotainn rabhaidh o Dhia ann an aisling, tha e g' a toirt air a h-ais da.*

AGUS dh'imich Abraham as a sin do 'n
tìr mu dheas, agus ghabh e còmh-
nuidh eadar Cadeis agus Sur[o]; agus bha
e air chuairt ann an Gerar[p].
2 Agus thubhairt Abraham mu Sharah
a bhean, *Is i* mo phiuthar i[r]: Agus chuir
Abimelech rìgh Gherair *teachdair' uaith*,
agus ghabh e Sarah.
3 Agus thàinig Dia gu Abimelech ann
an aisling[u] 's an oidhche, agus thubhairt
e ris, Feuch, *is duine* marbh thu air son
na mnatha a ghabh thu; oir *is* bean
duine *eile* i.
4 Ach cha d' thàinig Abimelech am
fagus dith, agus thubhairt e, A Thigh-
earna, am marbh thu mar an ceudna
cinneach ionraic[w]?
5 Nach d' thubhairt esan riumsa, *Is i*
mo phiuthar i? agus thubhairt ise, eadhon
ise féin,' *Is e* mo bhràthair e: ann an
trèibhdhireas mo chridhe[y], agus ann an
neo-chiontas mo làmh rinn mi so.
6 Agus thubhairt Dia ris ann an an aisling,
Seadh, tha fios agam gur ann 'an trèibh-

dhireas do chridhe a rinn thu so, agus chum mise mar an ceudna thu o pheacachadh[b] a'm' aghaidh[c]: uime sin cha do leig mi leat beantuinn rithe.

7 A nis ma ta, thoir air a h-ais do'n duine a bhean; oir *is* fàidh e, agus ni e urnuigh air do shon[e], agus bithidh tu beò: ach mur toir thu air a h-ais i, bitheadh fios agad gu-m faigh thu bàs gu cinnteach, thu féin agus gach uile a 's leat.

8 Uime sin dh'éirich Abimelech moch 's a' mhaduinn, agus ghairm e a sheirbhisich uile, agus dh'aithris e na nithe sin uile 'n an éisdeachd; agus bha eagal mòr air na daoinibh.

9 An sin ghairm Abimelech air Abraham, agus thubhairt e ris, Ciod *so* a rinn thu oirnn? agus ciod an eucoir a rinn mise ort, gu-n d'thug thu ormsa, agus air mo rìoghachd[i] peacadh mòr? rinn thu gnìomharan ormsa, nach bu chòir a dheanamh[j].

10 Agus thubhairt Abimelech ri Abraham, Ciod a chunnaic thu, gu-n d'rinn thu an ni so?

11 Agus thubhairt Abraham, A chionn gu-n d'thubhairt mi *annam féin*, Gu cinnteach cha-n 'eil eagal an Tighearna 's an ionad so[m]; agus marbhaidh iad mi air son mo mhnatha.

12 Agus gidheadh *is* i gu deimhin mo phiuthar[o], nighean m'athar i, ach cha-n i nighean mo mhàthar; agus bha i agam mar mhnaoi.

13 Agus 'n uair a thug Dia orm dol air m'aineol o thigh m'athar, an sin thubhairt mi rithe, Is e so do chaoimhneas a nochdas tu dhomhsa; Anns gach àite d'an tig sinn, abair mu m' thimchioll, Is e mo bhràthair e.

14 Agus ghabh Abimelech caoraich, agus buar, agus òglaich, agus banoglaich, agus thug e *iad* do Abraham, agus thug e air a h-ais dha Sarah a bhean.

15 Agus thubhairt Abimelech, Feuch, tha m' fhearann fa d' chomhair[s]; gabh còmhnuidh far an taitneach leat.

16 Agus ri Sarah thubhairt e, Feuch, thug mi mìle *bonn* airgid do d' bhràthair: feuch, *tha* e dhuit-sa 'n a chòmhdach sùl do gach uile a *tha* maille riut, agus maille ris gach uile: mar so fhuair i achmhasan[t].

17 Agus rinn Abraham urnuigh ri Dia; agus leighis Dia Abimelech, agus a bhean, agus a bhanoglaich, agus rug iad *clann*.

18 Oir dhruid an Tighearna suas gach bolg ann an teaghlach Abimeleich[v], air son Sharah mnatha Abrahaim.

## CAIB. XXI.

1 *Rugadh agus thimchioll-ghearradh Isaac.* 9 *Hagar agus a mac Ismael air an cur air falbh.* 22 *Coimhcheangal eadar Abimelech agus Abraham.*

AGUS dh'amhairc an Tighearn' air Sarah mar a thubhairt e[z]; agus rinn an Tighearna do Sharah mar a labhair e:

R.C. 1897.

a Eabh. 11. 11
b caib. 31. 7
35. 5
c Salm 51. 4
d caib. 17. 19
e 1 Sam. 7. 5
Iob 42. 8
Seum. 5. 16
f Ecs. 12. 48
Lebh. 12. 3
Gnio. 7. 8
g Salm 126. 2
Isa. 54. 1
h Air. 23. 23
Salm 86. 10
Eph. 3. 20
i Ecs. 32. 21
Ios. 7. 25
j caib. 34. 7
k caib. 16. 1, 15
Gal. 4. 22
l Gal. 4. 30
m Neh. 5. 15
Salm 36. 1
Gnà. 16. 6
n caib. 17. 18
o caib. 11. 29
p Ròm. 9. 7, 8
Eabh. 11. 18
q rann 18
caib. 16. 10
r Eoin 8. 35
s caib. 47. 6
t Gnà. 12. 1
25. 12
Tais. 3. 19
u Ecs. 3. 7
v caib. 12. 17
1 Sam. 1. 6
w Salm 107. 4-6
x rann 13
y Air. 22. 31
2 Ri. 6. 17, 20
Luc. 24. 16-31
z 1 Sam. 2. 21
caib. 17. 19
18. 10, 14
Luc. 1. 68

2 Oir dh'fhàs Sarah torrach[a], agus rug i mac do Abraham 'n a shean aois, 's an àm shuidhichte mun do labhair Dia ris.

3 Agus thug Abraham Isaac[d] mar ainm air a mhac a rugadh dha, a rug Sarah dha.

4 Agus thimchioll-ghearr Abraham Isaac a mhac, 'n uair a bha e ochd làithean a dh'aois, mar a dh'àithn Dia dha[f].

5 Agus bha Abraham ceud bliadhna dh'aois, 'n uair a rugadh a mhac Isaac dha.

6 Agus thubhairt Sarah, Thug Dia orm gàire dheanamh[g]: *agus* gach neach a chluinneas, ni e gàire maille rium.

7 Agus thubhairt i, Cò theireadh ri Abraham[h], gu-n tugadh Sarah cìoch do chloinn? oir rug mi mac *dha* 'n a shean aois.

8 Agus dh'fhàs an leanabh, agus chuireadh bhàrr na cìche e: Agus rinn Abraham cuirm mhòr 's an là 's an do chuireadh Isaac bhàrr na cìche.

9 Agus chunnaic Sarah mac Hagair na ban-Eiphitich, a rug i do Abraham[k], ri fanoid.

10 Uime sin thubhairt i ri Abraham, Tilg a mach a' bhan-tràill so, agus a mac[l]; oir cha bhi mac na ban-tràille so 'n a oighre maille ri m' mhac-sa, *eadhon* ri Isaac.

11 Agus bha an ni ro dhoilgheasach ann an sùilibh Abrahaim, air son a mhic[n].

12 Agus thubhairt Dia ri Abraham, Na bitheadh e doilgheasach a' d' shùilibh air son an òganaich, agus air son do bhantràille: a thaobh gach ni a thubhairt Sarah riut, éisd r'a guth; oir is ann 'an Isaac a dh'ainmichear dhuit-sa sliochd[p].

13 Agus, mar an ceudna, de mhac na ban-tràille ni mise cinneach[q], do bhrìgh gur e do shliochd-sa e.

14 Agus dh'èirich Abraham suas gu moch 's a' mhaduinn, agus ghabh e aran, agus searrag uisge, agus thug e *sin* do Hagar, agus chuir e air a gualainn e, agus an leanabh; agus chuir e air falbh i[r]: agus dh'imich i, agus chaidh i air seacharan ann am fàsach Bheer-seba.

15 Agus chaitheadh an t-uisge o'n t-searraig; agus thilg i an leanabh fo aon de na preasaibh.

16 Agus dh'fhalbh i, agus shuidh i sìos f'a chomhair, tamull maith uaith, mu thimchioll urchuir saighde: oir thubhairt i, Na faiceam bàs an leinibh. Agus shuidh i f'a chomhair, agus thog i suas a guth, agus ghuil i.

17 Agus chuala Dia guth an òganaich[u], agus ghairm aingeal Dhé air Hagar o nèamh agus thubhairt e rithe, Ciod *a tha 'teachd* riut, a Hagar? Na bitheadh eagal ort; oir chuala Dia guth an òganaich far *am bheil* e[w].

18 Eirich, tog suas an t-òganach, agus gabh greim a'd làimh dheth, oir ni mise 'n a chinneach mòr e[x].

19 Agus dh'fhosgail Dia a sùilean[y], agus chunnaic i tobar uisge; agus chaidh i, agus lìon i an t-searrag le uisge, agus thug i deoch do'n òganach.

20 Agus bha Dia leis an òganach, agus dh'fhàs e suas[a]: agus ghabh e còmhnuidh 's an fhàsach, agus bha e 'n a fhear-bogha.

21 Agus ghabh e còmhnuidh 'am fàsach Pharain[b] : agus ghabh a mhàthair bean da á tìr na h-Eiphit[c].

22 Agus 's an àm sin féin labhair Abimelech, agus Phichol àrd cheannard a shluaigh, ri Abraham, ag ràdh, *Tha* Dia leat anns gach ni a *tha* thu a' deanamh[d].

23 A nis uime sin mionnaich dhomhsa[e] air Dia, nach buin thu gu fealltach riumsa, no ri m' mhac, no ri mac mo mhic; *ach* a réir a' chaoimhneis a rinn mi riut, ni thusa riumsa, agus ris an tìr anns an robh thu air chuairt.

24 Agus thubhairt Abraham, Bheir mi mo mhionnan.

25 Agus thug Abraham achmhasan do Abimelech air son tobair uisge, a thug seirbhisich Abimeleich a mach le ainneart[g].

26 Agus thubhairt Abimelech, Cha b'fhiosrach mise cò rinn an gnìomh so: cha d'innis thu féin domh, agus cha mhò a chuala mi 'bheag *m'a thimchioll* gus an diugh.

27 Agus ghabh Abraham caoraich agus crodh, agus thug e iad do Abimelech: agus rinn iad le 'chéile coimhcheangal[h].

28 Agus chuir Abraham seachd uain bhoirionn de'n treud air leth leo féin.

29 Agus thubhairt Abimelech ri Abraham, Ciod iad na seachd uain bhoirionn sin, a chuir thu air leth leo féin[j]?

30 Agus thubhairt e, Oir gabhaidh tu na seachd uain bhoirionn *sin* o m' làimh; chum gu-m bi iad 'n am fianuis dhomhsa gu-n do chladhaich mi an tobar so[m].

31 Uime sin, thug e Beer-seba[2] mar ainm air an àite sin, do bhrìgh an sin gu-n d' thug iad am mionnan le 'chéile.

32 Mar so rinn iad coimhcheangal aig Beer-seba: an sin dh'éirich Abimelech suas, agus Phichol àrd cheannard a shluaigh, agus phill iad do thìr nam Philisteach.

33 Agus shuidhich *Abraham doire*[3] chraobh[p] aig Beer-seba, agus ghairm e 'n sin air ainm an Tighearn'[r], an Dé shìorruidh[s].

34 Agus bha Abraham air chuairt ann an tìr nam Philisteach mòran de làithibh.

## CAIB. XXII.

1 *Aithne air a tabhairt do Abraham gu-n ìobradh e a mhac Isaac.* 3 *Tha e a' toirt dearbhaidh air a chreidimh agus air 'ùmhlachd.* 13 *Reithe air 'ìobradh 'an àit Isaaic.*

AGUS an déigh nan nithe sin dhearbh Dia Abraham[v], agus thubhairt e ris, 'Abrahaim, Agus thubhairt e, Feuch, *tha* mi '*n so*[5].

2 Agus thubhairt esan, Gabh a nis do mhac, d'aon *mhac* Isaac, a's ionmhuinn leat, agus rach do thìr Mhoriah[y], agus thoir suas an sin e mar thabhartas-loisgte

R.C. 1897.

[a] caib. 17. 20
25. 27
27. 3
[b] Air. 10. 12
[c] caib. 24. 4
27. 46
28. 2
[d] caib. 26. 28
28. 15
39. 2
[e] caib. 24. 3
Ios. 2. 12
[f] Eoin 19. 17
[g] caib. 26. 15-22
[1] no, *meann.*
[h] caib. 31. 44
1 Sam. 18. 3
[i] Eoin 1. 29
Tais. 5. 6
[j] caib. 33. 8
[k] Salm 118. 27
Eoin 10. 17, 18
[l] Eabh. 11. 17
Eoin 2. 21
[m] caib. 31. 44-52
Ios. 22. 27
[2] 's e sin, *tobar nam mionn.*
[n] Ecs. 3. 4
1 Sam. 3. 10
[3] no, *craobh.*
[o] Mic. 6. 7, 8
[p] Deut. 16. 21
Bre. 3. 7
2 Ri. 17. 10
[q] caib. 26. 5
1 Sam. 15. 22
Salm 25. 12
147. 11
Mal. 4. 2
[r] caib. 4. 26
[s] Salm 90. 2
Isa. 40. 28
[t] 1 Cor. 10. 13
2 Cor. 1. 9, 10
[4] 's e sin, *chi*; no, *ullaichidh an Tighearn.*
[u] Salm 22. 4, 5
Dan. 3. 17, &c.
2 Cor. 1. 9, 10
[v] Deut. 8. 2
2 Each. 32. 31
Gnà. 17. 3
Eabh. 11. 17
Seum. 1. 12
1 Pead. 1. 7
[w] rann 11
[5] *feuch mi.*
[x] Salm 105. 9
Isa. 45. 23
Luc. 1. 73
Eabh. 6. 13, 14
[y] 2 Each. 3. 1

air aon de na beanntaibh a dh'innseas mise dhuit.

3 Agus dh'éirich Abraham gu moch 's a' mhaduinn, agus dh'uighimich e 'asal, agus ghabh e dithis d'a òganaich maille ris, agus a mhac Isaac; agus sgoilt e fiodh air son an tabhartais-loisgte, agus dh'éirich e suas, agus chaidh e do'n àit' a dh'innis Dia dha.

4 A nis air an treas là thog Abraham suas a shùilean, agus chunnaic e an t-àite fada uaith.

5 Agus thubhairt Abraham r'a òganaich, Fanaibh-se an so maille ris an asal, agus théid mise agus an gille gu ruige sud, agus ni sinn aoradh, agus thig sinn a rìs d'ur n-ionnsuidh.

6 Agus ghabh Abraham fiodh an tabhartais-loisgte, agus chuir se *e* air muin a mhic Isaaic[f]; agus ghabh e 'n a làimh an teine, agus an sgian: agus dh'imich iad le 'chéile cuideachd.

7 Agus labhair Isaac r'a athair Abraham, agus thubhairt e, 'Athair: agus thubhairt esan, Feuch, *tha* mi '*n so*, a mhic. Agus thubhairt e, Feuch an teine agus am fiodh; ach c'àit' *am bheil* an t-uan[1] air son tabhartais-loisgte?

8 Agus thubhairt Abraham, Gheibh Dia, a mhic, uan dha féin[i] air son tabhartais-loisgte: Mar sin dh'imich iad cuideachd le 'chéile.

9 Agus thàinig iad do'n àit a dh'innis Dia dha, agus thog Abraham altair an sin, agus chuir e 'm fiodh 'an òrdugh; agus cheangail e a mhac Isaac[k], agus chuir e air an altair e air uachdar an fhiodha[l].

10 Agus shìn Abraham a mach a làmh, agus ghabh e an sgian a mharbhadh a mhic.

11 Agus ghlaodh aingeal an Tighearna ris o nèamh, agus thubhairt e, 'Abrahaim, 'Abrahaim[n]. Agus thubhairt esan, Feuch, *tha* mi '*n so*.

12 Agus thubhairt e, Na leag do làmh air a' ghille, agus na dean ni sam bith air: oir a nis tha mi fiosrach gu bheil eagal Dhé ort[o], do bhrìgh nach do chum thu do mhac, *eadhon* d'aon *mhac* uamsa[q].

13 Agus thog Abraham suas a shùilean, agus dh'amhairc e, agus, feuch, reithe air *a* chùlaobh 'an sàs ann am preas air 'adhaircean[t] : agus chaidh Abraham, agus ghabh e an reithe, agus thug e suas e mar thabhartas-loisgte 'an àit a mhic.

14 Agus thug Abraham Iehobhah-Iireh[4] mar ainm air an àite sin: mar a theirear *gus* an là'n diugh, Ann an sliabh an Tighearna chithear e[u].

15 Agus ghlaodh aingeal an Tighearna ri Abraham an dara uair o nèamh[w].

16 Agus thubhairt e, Orm féin mhionnaich mi[x], ars' an Tighearn', a chionn gu-n d'rinn thu an ni so, agus nach do chum thu *uam* do mhac, *eadhon* d'aon *mhac* ;

17 Gu-m beannaich mi thu gu mòr, agus gu-n dean mi do shliochd ro lìonmhor

*eadhon* mar reulta nèimh[a], agus mar a'
ghaineamh, a *tha* air tràigh[1] na fairge:
agus sealbhaichidh do shliochd geatadh
an naimhdean;
18 Agus beannaichear ann ad shliochd-
sa uile chinnich na talmhainn[c], a chionn
gu-n d'éisd thu ri m' ghuth[d].
19 Mar sin phill Abraham a dh'ionn-
suidh 'òganacha; agus dh'éirich iad suas,
agus chaidh iad cuideachd gu Beer-seba:
agus ghabh Abraham còmhnuidh aig
Beer-seba.
20 Agus an déigh nan nithe sin dh'inn-
seadh do Abraham, ag ràdh, Feuch, rug
Milcah mar an ceudna mic do d'bhràthair
Nahor,
21 Hus[e] a cheud-ghin, agus Buds[f] a
bhràthair, agus Cemuel athair Araim,
22 Agus Chesed, agus Hadso, agus Pil-
das, agus Idlaph, agus Betuel.
23 Agus ghin Betuel Rebecah[h]: an
ochdnar sin rug Milcah do Nahor, bràth-
air Abrahaim.
24 Agus a choimhleabach d'am *b'ainm*
Reumah, rug ise mar an ceudna Tebah,
agus Gaham, agus Tahas, agus Maachah.

## CAIB. XXIII.

1 *Aois agus bàs Sharah.* 3 *Achadh agus uaimh Mhachpelah air an ceannach,* 19 *far an d' adhlaiceadh Sarah.*

AGUS bha Sarah beò ceud agus seachd
bliadhna fichead; *b'iad so* bliadh-
nacha beatha Sharah.
2 Agus fhuair Sarah bàs ann an Ciriat-
arba[j]; *'s e* sin Hebron[k] 'an tìr Chanaain:
Agus thàinig Abraham a dheanamh tuiridh
air son Sharah, agus a chaoidh air a son.
3 Agus dh'éirich Abraham suas o làthair
a mhairbh, agus labhair e ri mic Het, ag
ràdh,
4 *Is* coigreach[l] agus fear-cuairt mise
maille ribh: thugaibh dhomh sealbh àit-
adhlaic maille ribh, chum gu-n adhlaic
mi mo mharbh as mo shealladh[n].
5 Agus fhreagair mic Het Abraham, ag
ràdh ris,
6 Eisd ruinne, mo thighearna: *is* uachd-
aran cumhachdach[3] thusa 'n ar measg-ne[o];
ann an roghainn ar n-àiteachan-adhlaic
adhlaic do mharbh: cha chum duine 'n ar
measg-ne 'àit-adhlaic uait, gu d' mharbh
adhlac *ann.*
7 Agus dh'éirich Abraham suas, agus
chrom se e féin do mhuinntir na tìre,
*eadhon* do mhic Het.
8 Agus labhair e riu, ag ràdh, Ma's àill
leibh gu-n adhlaicinn mo mharbh as mo
shealladh, éisdibh rium agus labhraibh air
mo shon ri h-Ephron mac Shohair;
9 Chum as gu-n toir e dhomh uaimh
Mhachpelah a *tha* aige, a *tha* ann an crìch
'achaidh; air son uiread airgid 's is fiù[5] i,
thugadh e dhomh i mar sheilbh àit-adh-
laic 'n 'ur measg-se.
10 Agus bha Ephron 'n a chòmhnuidh

B.C. 1860.

[a] Deut. 1. 10; Ier. 33. 22
[1] *bile.*
[2] *cluasaibh.*
[b] caib. 34. 20, 24
[c] caib. 12. 3
[d] 1 Sam. 2. 30; Ier. 7. 23
[e] Iob 1. 1
[f] Iob 32. 2
[g] 2 Sam. 24. 24
[h] caib. 24. 15
[i] caib. 25. 9; 49. 30; 50. 13
[j] Ios. 14. 15; Bre. 1. 10
[k] rann 19; caib. 13. 18; 2 Sam. 5. 3
[l] 1 Each. 29. 15; Salm 39. 12; 105. 12; Eabh. 11. 9; 1 Pead. 2. 11
[m] Ier. 32. 10
[n] Gnio. 7. 5
[3] *prionnsa Dhé.*
[o] caib. 13. 2; 14. 14
[4] *air dol an lathaichean.*
[p] rann 35; caib. 13. 2; Salm 112. 1-3
[q] caib. 15. 2
[r] rann 10; caib. 39. 5
[s] caib. 47. 29; 1 Each. 29. 24
[t] Deut. 6. 13
[5] *làn airgiod.*
[u] caib. 6. 2, &c.; Deut. 7. 3; 2 Cor. 6. 14

am measg cloinne Het. Agus fhreagair
Ephron an Hiteach Abraham ann an
éisdeachd[2] cloinne Het, *eadhon* gach neach
a chaidh steach air geata a bhaile-san[b],
ag ràdh,
11 Na bitheadh e mar sin, mo thigh-
earna, éisd rium: an t-achadh bheir mi
dhuit, agus an uaimh a tha ann, bheir mi
dhuit i; ann an làthair mhac mo dhaoine
bheir mi dhuit i: adhlaic do mharbh.
12 Agus chrom Abraham e féin sìos an
làthair muinntir na tìre.
13 Agus labhair e ri h-Ephron, ann an
éisdeachd muinntir na tìre ag ràdh, Ach
ma *bheir thu seachad i,* guidheam ort, éisd
rium: bheir mi dhuit airgiod air son an
achaidh[g], gabh uam *e,* agus adhlaicidh
mi mo mharbh an sin.
14 Agus fhreagair Ephron Abraham,
ag ràdh ris,
15 Mo thighearna, éisd rium: *is fiu* an
t-achadh ceithir cheud secel airgid; ciod
sin eadar mise agus thusa? uime sin adh-
laic do mharbh.
16 Agus dh'éisd Abraham ri h-Ephron,
agus thomhais Abraham do Ephron an
t-airgiod, a dh'ainmich e ann an éisdeachd
mhac Het, ceithir cheud secel airgid, a
ghabhas an ceannaiche.
17 Agus rinneadh achadh Ephroin[i], a
*bha* ann am Machpelah, a *bha* fa chomhair
Mhamre, an t-achadh, agus an uaimh a
*bh' ann,* agus gach craobh a *bha* 's an
achadh, a *bha* 'n a chrìch uile mu'n cuairt,
18 Daingean do Abraham mar sheilbh,
ann an làthair cloinne Het, 'am fianuis
gach neach a chaidh steach air geatadh a
bhaile-san.
19 Agus an déigh sin dh'adhlaic Abra-
ham Sarah a bhean, ann an uaimh achaidh
Mhachpelah, fa chomhair Mhamre: *is e*
sin Hebron ann an tìr Chanaain.
20 Agus rinneadh an t-achadh, agus an
uaimh a *tha* ann, daingean do Abraham[m],
mar sheilbh àit-adhlaic, le mic Het.

## CAIB. XXIV.

1 *Chuir Abraham uaith a sheirbhiseach a dh' fhaotainn mnatha d' a mhac Isaac.* 50 *Fhuair e Rebecah.* 63 *Choinnich Isaac i.*

AGUS bha Abraham sean, *agus* air
teachd gu h-aois mhòir[4], agus bheann-
aich an Tighearn' Abraham anns na h-uile
nithibh[p].
2 Agus thubhairt Abraham r'a sheirbh-
iseach a bu shine 'n a thigh[q], aig an robh
riaghladh gach ni a bh'aige[r], Cuir, guidh-
eam ort, do làmh fo m' shliasaid[s].
3 Agus bheir mi ort mionnachadh air
an Tighearna[t], Dia nèimh, agus Dia na
talmhainn, nach gabh thu bean do m'
mhac de nigheanaibh nan Canaanach, am
measg *am bheil* mise a' m' chòmhnuidh[u]:
4 Ach théid thu do m' dhùthaich féin,
agus a chum mo luchd-dàimh, agus gabh-
aidh tu bean do m' mhac Isaac.

5 Agus thubhairt an seirbhiseach ris, Ma's e 's nach bi a' bhean toileach air mis' a leantuinn do'n tìr so, an éigin dhomh do mhac a thoirt air 'ais a rìs do'n tìr as an d' thàinig thu?

6 Agus thubhairt Abraham ris, Thoir an ro-aire nach toir thu mo mhac an sin a rìs.

7 An Tighearna, Dia nèimh[b], a thug mise o thigh m'athar[c], agus o thìr mo dhilsean, agus a labhair rium, agus a mhionnaich dhomh, ag ràdh, Do d' shliochd bheir mi am fearann so; cuiridh esan 'aingeal féin romhad[e], agus gabhaidh tu bean do m' mhac as a sin.

8 Agus mur bi a' bhean toileach air thusa a leantuinn, an sin bithidh tu saor o m' mhionnaibh so[f]: a mhàin na toir mo mhac an sin a rìs.

9 Agus chuir an seirbhiseach a làmh fo shliasaid Abrahaim a mhaighstir, agus mhionnaich e dha 'thaobh an ni sin.

10 Agus ghabh an seirbhiseach deich càmhalan de chàmhalaibh a mhaighstir, agus dh'fhalbh e; oir[2] *bha* maoin a mhaighstir uile aige f' a làimh: Agus dh'éirich e, agus chaidh e gu Mesopotamia[i], gu baile Nahoir[j].

11 Agus thug e air na càmhalaibh an glùn a lùbadh an taobh a muigh de'n bhaile, làimh ri tobar uisge, mu thràth feasgair, *eadhon* mu'n àm 's an téid mnathan a mach a tharruing *uisge.*

12 Agus thubhairt e, O 'Thighearna, 'Dhé mo mhaighstir Abrahaim[l], deònaich gu-n soirbhich leamsa an diugh[n], agus nochd caoimhneas do m' mhaighstir Abraham.

13 Feuch, *tha* mi 'am sheasamh *an so* làimh ris an tobar uisge[p], agus thig nigheanan muinntir a' bhaile mach a tharruing uisge.

14 Agus tachaireadh e, a' mhaighdean ris an abair mise, Leig sìos, guidheam ort, do shoitheach, chum's gu-n òl mi; agus their ise, Ol, agus bheir mise deoch do d' chàmhalaibh mar an ceudna: *gu ma h*-i sin féin a dh'òrduich thu do d' sheirbhiseach Isaac; agus le sin bithidh fios agam gu-n do nochd thu caoimhneas do m' mhaighstir[r].

15 Agus mu-n do sguir e de labhairt[s], feuch, thàinig Rebecah a mach, a rugadh do Bhetuel, mac Mhilcah, bean Nahoir, bràthar Abrahaim; agus a soitheach air a gualainn.

16 Agus bha a' chailin ro mhaiseach ri amharc oirre, òigh, agus cha b' aithne do fhear riamh i: agus chaidh i sìos do'n tobar, agus lìon i a soitheach, agus thàinig i nìos.

17 Agus ruith an seirbhiseach 'n a coinneamh, agus thubhairt e, Leig dhomh, guidheam ort, beagan uisg' òl as do shoitheach.

18 Agus thubhairt i, Ol, mo thighearna: agus ghreas i oirre, agus leig i sìos a soitheach air a làimh, agus thug i dha deoch.

19 Agus an déigh dhi deoch a thoirt da, thubhairt i, Tairngidh mi *uisge* air son do chàmhal mar an ceudna, gus an sguir iad a dh'òl[a].

20 Agus ghreas i oirre, agus dh'fhalmhuich i a soitheach 's an amar, agus ruith i a rìs do'n tobar a tharruing *uisge;* agus tharruing i air son a chàmhal uile.

21 Agus *bha*'n duine ag amharc le h-iongantas oirre[d], *agus* a' fantuinn 'n a thosd, a dh'fheuchainn an d' thug, no nach d' thug, an Tighearn' air a thurus soirbheachadh leis.

22 Agus 'n uair a sguir na càmhalan a dh'òl, an sin ghabh an duine cluas-fhàinne oir[1], 's an robh leth seceil a chudthrom, agus dà làmh-fhail[g] air son a làmh, 's an robh deich *seceil* òir a chudthrom.

23 Agus thubhairt e, Cò d'an nighean thu? innis dhomh, guidheam ort; am bheil *ann* an tigh d'athar àite dhuinn gu tàmh a ghabhail ann?

24 Agus thubhairt i ris, *Is* mise nighean Bhetueil, mhic Mhilcah[h], a rug i do Nahor.

25 Thubhairt i ris mar an ceudna, *Tha* againn araon connlach, agus innlinn gu leòir, agus àite gu tàmh a ghabhail ann.

26 Agus chrom an duine e féin sìos, agus rinn e aoradh do'n Tighearna[k].

27 Agus thubhairt e, Beannaichte gu robh an Tighearna, Dia mo mhaighstir Abrahaim[m], nach do bhuin a thròcair agus 'fhìrinn o mo mhaighstir[o]: air dhomhsa *bhi* 's an t-slighe, stiùir an Tighearna mi gu tigh bhràithre mo mhaighstir.

28 Agus ruith a' mhaighdean, agus dh'innis i na nithe so do *mhuinntir* tighe a màthar.

29 Agus *bha* bràthair aig Rebecah, d' am b'ainm Laban[q]: agus ruith Laban a dh'ionnsuidh an duine a mach chum an tobair.

30 Agus 'n uair a chunnaic e a' chluas-fhàinne, agus na làmh-failean air làmhan a pheathar, agus 'n uair a chual' e briathran Rebecah a pheathar, ag ràdh, Mar so labhair an duine rium; an sin thàinig e dh'ionnsuidh an duine, agus, feuch, sheas e làimh ris na càmhalaibh aig an tobar.

31 Agus thubhairt e, Thig a steach, thusa 'tha beannaichte o'n Tighearna[t]; c'uime sheasas tu a muigh? oir dh'ulluich mise an tigh, agus àite do na càmhalaibh.

32 Agus thàinig an duine do'n tigh, agus dh' fhuasgail e na càmhalan, agus thug e seachad connlach agus innlinn air son nan càmhal, agus uisge a dh'ionnlad a chos, agus cosan nan daoine a *bha* maille ris.

33 Agus chuireadh *biadh* air a bheulaobh gu itheadh: ach thubhairt e, Cha-n ith mi, gus an innis mi mo ghnothuch[u]. Agus thubhairt esan, Labhair romhad.

B.C. 1857.

[a] 1 Pead. 4. 9
[b] Esr. 1. 2; Dan. 2. 44; Ion. 1. 9; Tais. 11. 13
[c] caib. 12. 1, 7; 13. 15; Deut. 1. 8; 34. 4; Gnio. 7. 5
[d] Luc. 2. 19, 51
[e] Ecs. 23. 23; 33. 2; Salm 34. 7; Isa. 63. 9; Eabh. 1. 14
[f] Ios. 2. 17-20
[1] no, *seud air son clàr an eudainn.*
[g] Ese. 16. 11, 12; 1 Pead. 3. 3
[2] no, *agus.*
[h] caib. 22. 23
[i] Deut. 23. 4; Bre. 3. 8, 10; Gnio. 2. 9
[j] caib. 11. 31
[k] rann 52; Ecs. 4. 31; 34. 8; Neh. 8. 6; Salm 95. 6
[l] rann 27; caib. 26. 24; Ecs. 3. 6; Mat. 22. 32
[m] Ecs. 18. 10; Rut 4. 14
[n] Neh. 1. 11; Gnà. 3. 6
[o] caib. 32. 10; Salm 98. 3; Luc. 1. 68
[p] rann 43
[q] caib. 29. 5
[r] Bre. 6. 17, 37; 2 Ri. 20. 9
[s] Isa. 65. 24; Dan. 9. 21
[t] caib. 26. 29; Bre. 17. 2; Rut 3. 10; Salm 115. 15
[u] Salm 132. 3-5; Eoin 4. 34; Eph. 6. 5-7

34 Agus thubhairt e, *Is* mise seirbhiseach Abrahaim;

35 Agus bheannaich an Tighearna mo mhaighstir gu mòr[b], agus tha e air fàs cumhachdach[d]: agus thug e dha caoraich, agus crodh, agus airgiod, agus òr, agus òglaich agus banoglaich, agus càmhalan agus asail;

36 Agus rug Sarah, bean mo mhaighstir, mac do m' mhaighstir 'n a sean aois: agus thug e dhasan gach ni a *bh'*aige;

37 Agus thug mo mhaighstir ormsa mo mhionnan a thoirt[g], ag ràdh, Cha ghabh thu bean do m' mhac de nigheanaibh nan Canaanach, muinntir *a tha* mise a chòmhnuidh 'n am fearann:

38 Ach théid thu dh'ionnsuidh tighe m'athar, agus a dh'ionnsuidh mo dhilsean, agus gabhaidh tu bean do m' mhac.

39 Agus thubhairt mi ri m' mhaighstir, Theagamh nach lean a' bhean mi:

40 Agus thubhairt esan rium, Cuiridh an Tighearn', an làthair an do ghluais mise, 'aingeal féin leat, agus soirbhichidh e do thurus; agus gabhaidh tu bean do 'm mhac o m' dhilsibh, agus o thigh m'athar.

41 An sin bithidh tu saor o m' mhionnaibh-sa, 'n uair a thig thu chum mo dhilsean; agus mur toir iad dhuit *bean*, an sin bithidh tu saor o m' mhionnaibh.

42 Agus thàinig mi'n diugh chum an tobair, agus thubhairt mi, O 'Thighearna, 'Dhé mo mhaighstir Abrahaim, ma shoirbhicheas tu nis mo thurus air am bheil mi 'g imeachd[k];

43 Feuch, tha mi 'am sheasamh làimh ris an tobar uisge; agus 'n uair a thig a' mhaighdean a mach a tharruing *uisge*, agus a their mi rithe, Thoir dhomh, guidheam ort, beagan uisge ri òl as do shoitheach;

44 Agus a their ise rium, Ol thu féin, agus tairngidh mise mar an ceudna do d' chàmhalaibh: *gu ma h*-i sin féin a' bhean a dh'orduich an Tighearna do mhac mo mhaighstir[o].

45 Agus mun do sguir mi de labhairt a'm' chridhe[q], feuch thàinig Rebecah a mach, agus a soitheach air a gualainn; agus chaidh i sìos do'n tobar, agus tharruing i *uisge*: Agus thubhairt mi rithe, Thoir dhomh deoch, guidheam ort:

46 Agus ghreas i oirre, agus leig i sìos a soitheach o '*gualainn*, agus thubhairt i, Ol, agus bheir mi deoch do d' chàmhalaibh mar an ceudna: agus dh'òl mi, agus thug i air na càmhalaibh òl mar an ceudna.

47 Agus dh'fhiosraich mi dhith, agus thubhairt mi, Cò d'an nighean thusa? Agus thubhairt ise, *Is* mi nighean Bhetueil, mhic Nahoir, a rug Milcah dha: Agus chuir mi a' chluas-fhàinne air a h-aghaidh, agus na làmh-fhailean air a làmhan[u].

48 Agus chrom mi sìos mo cheann[v], agus rinn mi aoradh do'n Tighearna, agus bheannaich mi an Tighearna, Dia mo mhaighstir Abrahaim, a threòraich mi 's



R.C. 1857.

a Salm 32. 8
48. 14
107. 7
Gnà. 3. 6
Isa. 48. 17
b rann 1
caib. 12. 2
13. 2
Gnà. 10. 22
22. 4
c caib. 47. 29
Ios. 2. 14
d Salm 18. 35
e Salm 118. 23
f caib. 31. 24
2 Sam. 13. 22
Gnio. 11. 17
g rann 3
h rann. 26, 48
Salm 95. 6
1 *soithichean.*
i Ecs. 3. 22
11. 2
12. 35
j Deut. 33. 13-16
2 Each. 21. 3
Esr. 1. 6
2 no, *bliadhna iomlan;* no, *deich miosan.*
k caib. 39. 3
Esr. 8. 21
Neh. 1. 11
Salm 90. 17
Ròm. 1. 10
l caib. 45. 9
m Ios. 1. 8
Isa. 48. 15
n Salm 45. 10
o Gnà. 19. 14
p caib. 35. 8
q 1 Sam. 1. 13
Neh. 2. 4
r caib. 22. 17
Rut 4. 11, 12
s caib. 16. 14
25. 11
3 no, *a dh' ùrnuigh.*
t Ios. 1. 8
Salm 1. 2
77. 12
119. 15
143. 5
u Ese. 16. 10-12
v rann 26
w Gnà. 19. 14

an t-slighe cheirt[a], a ghabhail nighinn bràthar mo mhaighstir d'a mhac.

49 Agus a nis, ma bhuineas sibh gu caoimhneil[c] agus gu fìrinneach ri m' mhaighstir, innsibh dhomh; agus mur *buin*, innsibh dhomh; chum as gu-n tionndaidh mi dh'ionnsuidh na làimhe deise, no na làimhe clìthe.

50 An sin fhreagair Laban agus Betuel, agus thubhairt iad, *Is ann* o'n Tighearna thàinig an ni *so*[e]: cha-n urrainn sinne olc no maith a ràdh riut[f].

51 Feuch, *tha* Rebecah a' d' làthair, gabh *i*, agus imich; agus bitheadh i 'n a mnaoi aig mac do mhaighstir, mar a labhair an Tighearna.

52 Agus 'n uair a chuala seirbhiseach Abrahaim am briathran, chrom se e féin gu làr do'n Tighearna[h].

53 Agus thug an seirbhiseach a làthair seudan[1] airgid agus seudan òir[i], agus eudach, agus thug e *iad* do Rebecah: thug e mar an ceudna nithe luachmhor d'a bràthair agus d'a màthair[j].

54 Agus dh'ith iad, agus dh'òl iad, e féin agus na daoine a *bha* maille ris, agus dh'fhan iad ré na h-oidhche: agus dh'éirich iad 's a' mhaduinn; agus thubhairt esan, Cuiribh air falbh mi dh'ionnsuidh mo mhaighstir.

55 Agus thubhairt a bràthair agus a màthair, Fanadh a' mhaighdean maille ruinn air a' chuid a's lugha deich làithean[2]; 'n a dhéigh sin falbhaidh i.

56 Agus thubhairt e riu, Na cuiribh moille orm[l], oir shoirbhich an Tighearna mo thurus[m]: cuiribh air falbh mi, chum gu-n téid mi dh'ionnsuidh mo mhaighstir.

57 Agus thubhairt iad, Gairmidh sinn air a' mhaighdinn, agus fiosraichidh sinn d'a beul féin.

58 Agus ghairm iad air Rebecah, agus thubhairt iad rithe, An téid thu leis an duine so[n]? Agus thubhairt i, Théid.

59 Agus chuir iad air falbh Rebecah, am piuthar, agus a banaltrum[p], agus seirbhiseach Abrahaim, agus a dhaoine.

60 Agus bheannaich iad Rebecah[r], agus thubhairt iad rithe, Is tu ar piuthar, bi-sa a'd' *mhàthair* mhìltean de mhuillionaibh; agus sealbhaicheadh do shliochd geata na muinntir sin le 'm fuathach iad.

61 Agus dh'éirich Rebecah, agus a maighdeanan, agus mharcaich iad air na càmhalaibh, agus lean iad an duine: agus ghabh an seirbhiseach Rebecah, agus dh'fhalbh e roimhe.

62 Agus bha Isaac a' teachd o shlighe an tobair Lahai-roi[s]; oir bha e 'chòmhnuidh 's an tìr mu dheas.

63 Agus chaidh Isaac a mach a bheachdsmuaineachadh[3] 's an fhàiche[t] air feasgar: agus thog e suas a shùilean, agus chunnaic e, agus, feuch, *bha* na càmhalan a' tighinn.

64 Agus thog Rebecah suas a sùilean, agus 'n uair a chunnaic i Isaac, theirinn i bhàrr a' chàmhail[w].

65 Agus thubhairt i ris an t-seirbhiseach, Cò e'n duine so *a tha* sràid-imeachd 's an fhaiche' g' ar coinneachadh? Agus thubhairt an seirbhiseach, '*S* e mo mhaighstir a th'ann: an sin ghabh i gnùis-bhrat[a], agus chòmhdaich si i féin.

66 Agus dh'innis an seirbhiseach do Isaac na h-uile nithe a rinn e.

67 Agus thug Isaac i do bhùth Sharah[c] a mhàthar, agus ghabh e Rebecah, agus bha i aige 'n a mnaoi: agus ghràdhaich e i: agus fhuair Isaac sòlas an déigh *bàis* a mhàthar[d].

## CAIB. XXV.

1 *Mic Abrahaim le Ceturah.* 7 *Aois Abrahaim agus a bhàs.* 12 *Ginealaich Ismaeil.* 24 *Rugadh do Isaac Esau agus Iacob.* 29 *Reic Esau a chòirbhreithe.*

AN sin ghabh Abraham bean a rìs, d'am *b*'ainm Ceturah[f].

2 Agus rug i dha Simran, agus Iocsan, agus Medan, agus Midian[i], agus Isbac, agus Suah[j].

3 Agus ghin Iocsan Seba[k], agus Dedan[l]. Agus b'iad mic Dhedain Asurim, agus Letusim, agus Leumim.

4 Agus mic Mhidiain; Epha[o], agus Epher, agus Hanoch, agus Abidah, agus Eldaah: is iad sin uile mic Cheturah.

5 Agus thug Abraham gach *ni* a bh' aige do Isaac.

6 Ach do mhic nan coimhleabach a *bha* aig Abraham, thug Abraham tiodhlacan; agus chuir e air falbh iad o 'mhac Isaac[q], 'n uair a bha e féin fathast beò, do'n taobh an ear, do thìr na h-àirde 'n ear[r].

7 Agus *is iad* so làithean bhliadhnacha beatha Abrahaim a bha e beò; ceud agus tri fichead, agus cùig bliadhna deug.

8 An sin thug Abraham suas an deò[t], agus fhuair e bàs ann an deadh shean aois, 'n a sheann duine, agus làn *de bhliadhnachaibh;* agus chruinnicheadh e chum a mhuinntir[u].

9 Agus dh'adhlaic a mhic Isaac agus Ismael e ann an uaimh Mhachpelah, ann an achadh Ephroin, mhic Shoair an Hitich, a *tha* fa chomhair Mhamre;

10 An t-achadh a cheannaich Abraham o mhic Het[w]: ann an sin dh'adhlaiceadh Abraham, agus Sarah a bhean.

11 Agus an déigh bàis Abrahaim, bheannaich Dia Isaac a mhac: agus ghabh Isaac còmhnuidh làimh ri tobar Lahai-roi.

12 A nis *is* iad sin ginealaich Ismaeil mhic Abrahaim, a rug Hagar a' bhan-Eiphiteach, banoglach Sharah, do Abraham.

13 Agus *is* iad sin ainmean mhac Ismaeil, 'n an ainmibh, a réir an ginealach: ceud-ghin Ismaeil, Nebaiot; agus Cedar, agus Adbeel, agus Mibsam,

14 Agus Misma, agus Dumah, agus Masa,

B.C. 1857.

[1] no, *Hadar*
[a] 1 Tim. 2. 9
[b] caib. 17. 20
[c] caib. 18. 6
[d] caib. 38. 12; 1 Tes. 4. 13
[e] 1 Sam. 15 7
[2] *thuit e.*
[f] 1 Each. 1. 32
[g] caib. 24. 67
[h] caib. 28. 5
[i] Air. 22. 4; 25. 17; Bre. vi.
[j] Iob 2. 11
[k] 1 Ri. 10. 1; Salm 72. 10
[l] Ier. 25. 23
[m] 1 Sam. 1. 11; Luc. 1. 13
[n] 1 Each. 5. 20; 2 Each. 33. 13; Esr. 8. 23; Salm 145. 19; Gnà. 10. 24; Ròm. 9. 10
[o] Isa. 60. 6
[p] 1 Sam. 22. 15; Ese. 20. 31; 36. 37
[q] Salm 17. 14
[r] Bre. 6. 3
[s] caib. 27. 29; Salm 60. 8; Isa. 63. 1-6; Ob. 1-16; Mal. 1. 2-4; Ròm. 9. 10-12
[t] caib. 15. 15; 49. 29; Iob 5. 26
[u] caib. 23. 16
[v] Hos. 12. 3
[w] caib. 23. 16
[x] caib. 27. 3
[y] Eabh. 11. 9
[3] *gu-n robh sithionn 'n a bheul.*
[z] caib. 27. 19
[4] *'s e sin, dearg.*

15 Hadar[1], agus Tema, Ietur, Naphis, agus Cedemah.

16 *Is* iad sin mic Ismaeil, agus *is* iad sin an ainmean 'n am bailtibh, agus 'n an daingneachaibh; dà cheannard dheug a réir am fineacha[b].

17 Agus *is* iad sin bliadhnachan beatha Ismaeil, ceud agus seachd bliadhna deug 'ar fhichead: agus thug e suas an deò, agus dh'eug e, agus chruinnicheadh e chum a mhuinntir.

18 Agus ghabh iad còmhnuidh o Habhilah[e] gu ruig Sur, a *tha* fa chomhair na h-Eiphit, mar a théid thu gu Asiria. An làthair a bhràithrean uile fhuair e bàs[2].

19 Agus *is* iad so ginealaich Isaaic, mhic Abrahaim: Ghin Abraham Isaac.

20 Agus bha Isaac dà fhichead bliadhna dh'aois 'n uair a ghabh e Rebecah, nighean Bhetueil[g], an t-Sirianaich o Phadanaram[h], piuthar Labain an t-Sirianaich, dha féin 'n a mnaoi.

21 Agus ghuidh Isaac an Tighearna air son a mhnatha[m], a chionn gu-*n robh* i neo-thorrach: agus dh'éisd an Tighearna ris[n], agus dh'fhàs Rebecah a bhean torrach.

22 Agus bha a' chlann a' coimhghleacadh an taobh a stigh dhi: agus thubhairt ise, Ma *tha a' chùis* mar sin, c'ar son a *tha* mi mar so? Agus chaidh i a dh'fhiosrachadh de'n Tighearna[p].

23 Agus thubhairt an Tighearna rithe, *Tha* dà chinneach a'd' bholg, agus bithidh dà shluagh air an sgaradh o d'innibh: agus bithidh *aon* sluagh *dhiubh so* na 's treise na '*n* sluagh *eile;* agus ni esan a's sine seirbhis dhasan a's òige[s].

24 Agus 'n uair a choimhlionadh a làithean gu bhi air a h-aisead, feuch, *bha* leth-aona 'n a bolg.

25 Agus thàinig an ceud-ghin a mach dearg, '*us* e uile mar fhalluinn mholaich: agus thug iad Esau mar ainm air.

26 Agus 'n a dhéigh sin thàinig a bhràthair a mach, agus greim aig a làimh de shàil Esau[v]; agus thugadh Iacob mar ainm air: agus *bha* Isaac tri fichead bliadhna dh'aois, 'n uair a rugadh iad.

27 Agus dh'fhàs na gillean; agus bha Esau 'n a shealgair seòlta[x], 'n a fhear macharach; agus *bha* Iacob 'n a dhuine coimhlionta, a' gabhail còmhnuidh ann am bùthaibh[y].

28 Agus ghràdhaich Isaac Esau, a chionn gu-n d'ith e d'*a*[3] shithinn[z]; ach ghràdhaich Rebecah Iacob.

29 Agus bhruich Iacob brochan; agus thàinig Esau o'n mhachair, agus e fann.

30 Agus thubhairt Esau ri Iacob, Leig dhomh itheadh, guidheam ort, de'n *bhrochan* dhearg sin féin; oir *tha* mi fann; uime sin thugadh Edom[4] mar ainm air.

31 Agus thubhairt Iacob, Reic rium an diugh do chòir-bhreithe.

32 Agus thubhairt Esau, Feuch, *tha* mi dlùth do'n bhàs[1]; agus ciod an tairbhe a tha 's a' chòir-bhreithe so dhomhsa[b]?

33 Agus thubhairt Iacob, Mionnaich dhomhsa an diugh; agus mhionnaich e dha: agus reic e a chòir-bhreithe ri Iacob[c].

34 An sin thug Iacob do Esau aran, agus brochan de ghall-pheasair; agus dh'ith e[d], agus dh'òl e, agus dh'éirich e, agus dh'fhalbh e roimhe: mar so rinn Esau dìmeas air a chòir-bhreithe[e].

## CAIB. XXVI.

1 *Chaidh Isaac do Gherar, agus bheannaich Dia e.* 26 *Rinn Abimelech coimhcheangal ris aig Beer-seba.*

AGUS bha gorta 's an tìr a bharrachd air a' cheud ghorta[g] a bha ann an làithibh Abrahaim: agus chaidh Isaac gu Abimelech rìgh nam Philisteach[i], do Gherar.

2 Agus dh' fhoillsich an Tighearn' e féin dha agus thubhairt e, Na rach sìos do'n Eiphit: gabh còmhnuidh anns an tìr a dh'innseas mise dhuit.

3 Bi air chuairt 's an tìr so[j], agus bithidh mise maille riut[k], agus beannaichidh mi thu: oir dhuit-sa, agus do d' shliochd, bheir mise na dùthchannan sin uile[l], agus coimhlionaidh mi na mionnan[m] a mhionnaich mi do d'athair Abraham:

4 Agus bheir mi air do shliochd fàs lìonmhor mar reulta nèimh, agus bheir mi do d'shliochd na dùthchannan sin uile: agus beannaichear ann ad shliochd-sa[n] uile chinnich na talmhainn;

5 Do bhrìgh gu-n d'éisd Abraham ri m' ghuth[o], agus gu-n do ghléidh e m'iarrtus, m'àitheantan, m'orduighean, agus mo laghannan.

6 Agus ghabh Isaac còmhnuidh ann an Gerar.

7 Agus dh' fhiosraich daoine an àite *dheth* m'a mhnaoi; agus thubhairt e[p], *Is i* mo phiuthar i: oir bha eagal[q] air a ràdh, *Is i* mo bhean *i;* air eagal, *ars' esan,* gu marbhadh daoine an àite mi air son Rebecah, do bhrìgh gu-n *robh* i maiseach ri amharc oirre.

8 Agus 'n uair a bha e aimsir fhad' an sin, sheall Abimelech rìgh nam Philisteach a mach air uinneig, agus chunnaic e, agus, feuch, *bha* Isaac a' sùgradh r'a mhnaoi Rebecah.

9 Agus ghairm Abimelech air Isaac, agus thubhairt e, Feuch, gu cinnteach *is i* do bhean i: agus cionnus a thubhairt thu, *Is i* mo phiuthar i? agus thubhairt Isaac ris, A chionn gu-n d' thubhairt mi, Air eagal gu-m bàsaich mi air a son.

10 Agus thubhairt Abimelech, Ciod e so a rinn thu oirnn[u]? dh'fheudadh aon de'n t-sluagh luidhe le d' mhnaoi, agus bheireadh tu cionta oirnne.

11 Agus thug Abimelech àithne d'*a* shluagh uile, ag ràdh, Esan a bheanas ris

R.C. 1837.

[a] Salm 105. 15
Gnà. 6. 29
[1] *'dol a dh' fhaghail a' bhàis.*
[b] Iob 21. 15
Mal. 3. 14
[c] caib. 27. 36
36. 6
Eabh. 12. 16
[d] Isa. 22. 13
1 Cor. 15. 32
[e] Salm 106. 24
Mat. 22. 5
Gnio. 13. 41
[f] Ecl. 4. 4
[g] caib. 12. 10
[h] Ecs. 1. 9
[i] caib. 20. 2
[j] Salm 39. 12
Eabh. 11. 9
13. 16
[k] caib. 28. 15
Isa. 43. 2, 5
[l] caib. 13. 15
15. 18
22. 16
[m] Salm 105. 9
Mic. 7. 20
[2] *uisge beò.*
[3] 's e sin, *connsachadh.*
[n] caib. 22. 18
Salm 72. 17
[o] caib. 22. 18
[4] 's e sin, *fuath.*
[5] 's e sin, *rùm;* no, *farsuinneachd.*
[p] caib. 20. 2, 13
[q] Gnà. 29. 25
[r] Salm 27. 1, 3
Isa. 41. 10
51. 12
[s] caib. 35. 1
[t] caib. 22. 22
[u] caib. 20. 9
[v] Bre. 11. 7
[w] rann 16

an duine so[a], no r'a mhnaoi, gu cinnteach cuirear gu bàs e.

12 An sin shìol-chuir Isaac 's an tìr sin, agus fhuair e 's a' bhliadhna sin féin a' cheud uiread *'s a chuir e,* agus bheannaich an Tighearn' e.

13 Agus dh'fhàs an duine mòr, agus chaidh e air aghaidh, agus dh'fhàs e gus an robh e ro mhòr:

14 Oir bha aige sealbh chaorach, agus sealbh cruidh, agus mòran sheirbhiseach. Agus ghabh na Philistich farmad ris[f].

15 Agus dhùin na Philistich suas na tobraichean uile a chladhaich seirbhisich 'athar ann an làithibh Abrahaim 'athar, agus lìon iad le ùir iad.

16 Agus thubhairt Abimelech ri Isaac, Imich uainne; oir is cumhachdaiche thu gu mòr na sinne[h].

17 Agus dh'imich Isaac as a sin, agus shuidhich e a bhùth ann an gleann Gherair, agus ghabh e còmhnuidh an sin.

18 Agus chladhaich Isaac a rìs na tobraichean uisge a chladhaicheadh ann an làithibh Abrahaim 'athar; oir dhùin na Philistich suas iad an déigh bàis Abrahaim: agus thug e ainmean orra a réir nan ainm a thug 'athair orra.

19 Agus chladhaich seirbhisich Isaaic 's a' ghleann, agus fhuair iad an sin tobar fìor-uisge[2].

20 Agus rinn buachaillean Gherair connsachadh ri buachaillean Isaaic, ag ràdh, *Is* leinne an t-uisge: agus thug e Esec[3] mar ainm air an tobar, a chionn gu-n d'rinn iad connsachadh ris.

21 Agus chladhaich iad tobar eile, agus rinn iad connsachadh uime sin cuideachd: agus thug e Sitnah[4] mar ainm air.

22 Agus chaidh e air imrich as a sin, agus chladhaich e tobar eile; agus cha d'rinn iad connsachadh uime sin: agus thug e Rehobot[5] mar ainm air; agus thubhairt e, Oir thug an Tighearn' a nis farsuingeachd dhuinn; agus fàsaidh sinn lìonmhor 's an tìr.

23 Agus chaidh e suas as a sin gu Beer-seba.

24 Agus dh' fhoillsich an Tighearn' e féin da 's an oidhche sin féin, agus thubhairt e, *Is* mise Dia Abrahaim d'athar; na bitheadh eagal ort[r], oir tha mise maille riut, agus beannaichidh mi thu, agus ni mi do shliochd lìonmhor air sgàth mo sheirbhisich Abrahaim.

25 Agus thog e altair an sin[s], agus ghairm e air ainm an Tighearn', agus shuidhich e an sin a bhùth: agus chladhaich seirbhisich Isaaic tobar an sin.

26 An sin chaidh Abimelech d'a ionnsuidh o Gherar, agus a charaid Ahudsat, agus Phichol[t] àrd cheannard a shluaigh.

27 Agus thubhairt Isaac riu, C'ar son a thàinig sibh a m'ionnsuidh, agus gu bheil fuath agaibh dhomh[v], agus gu-n do chuir sibh uaibh mi[w]?

28 Agus thubhairt iadsan, Chunnaic

sinn gu cinnteach[1] gu-n robh an Tighearna leat; agus thubhairt sinn, Bitheadh a nis mionnan eadaruinn[b], *eadhon* eadar sinne agus thusa, agus deanamaid coimhcheangal riut;

29 Nach dean thu oirnne cron sam bith, mar nach do bhean sinne riutsa, agus mar nach do rinn sinn ni sam bith ort ach maith, agus a chuir sinn uainn thu ann an sìth: Tha thusa nis air do bheannachadh leis an Tighearna[d].

30 Agus rinn e dhoibh cuirm[e], agus dh'ith agus dh'òl iad.

31 Agus dh'éirich iad gu moch 's a' mhaduinn, agus mhionnaich iad d'a chéile: agus chuir Isaac air falbh iad, agus dh'imich iad uaith ann an sìth.

32 Agus air an là sin féin thàinig seirbhisich Isaaic, agus dh'innis iad dha mu thimchioll an tobair a chladhaich iad, agus thubhairt iad ris, Fhuair sinn uisge.

33 Agus thug e Seba[2] mar ainm air: uime sin *is e* Beer-seba[3] ainm a' bhaile sin gus an là 'n diugh.

34 Agus bha Esau dà fhichead bliadhna dh'aois; agus ghabh e mar mhnaoi Iudit, nighean Bheeri an Hitich, agus Basemat[j] nighean Eloin an Hitich:

35 Agus bha iad *sin* 'n am briseadh cridhe[4] do Isaac agus do Rebecah.

## CAIB. XXVII.

1 *Chuir Isaac Esau a shealg sithinn.* 18 *Le seòladh Rebecah thàinig Iacob a dh'ionnsuidh 'athar le biadh blasda 'an riochd Esau, agus fhuair e a bheannachadh.* 41 *Thug Esau fuath do Iacob, agus bhagair e a mharbhadh.*

AGUS 'n uair a bha Isaac air fàs sean, agus a bha a shùilean dall[l], air chor as nach faiceadh e, ghairm e air Esau a mhac 'bu shine, agus thubhairt e ris, A mhic: agus thubhairt esan ris, Feuch, *tha* mi '*n so*.

2 Agus thubhairt esan, Feuch a nis, tha mise sean; cha-n 'eil fios agam air latha mo bhàis[n].

3 Agus a nis, guidheam ort, gabh d' airm, do bholg-saighead agus do bhogha, agus falbh a mach do'n mhachair, agus sealg dhomh sithionn;

4 Agus dean dhomh biadh blasda, mar is ionmhuinn leam, agus thoir a m'ionnsuidh *e*, chum gu-n ith mi; chum as gu-m beannaich m'anam[p] thu mu-m faigh mi bàs.

5 Agus chuala Rebecah an uair a labhair Isaac r'a mhac Esau: agus chaidh Esau do'n mhachair a shealg sithinn, gu 'toirt *d'a ionnsuidh*.

6 Agus labhair Rebecah r'a mac Iacob, ag ràdh, Feuch, chuala mi d'athair a' labhairt ri Esau do bhràthair, ag ràdh,

7 Thoir a m'ionnsuidh sithionn, agus dean biadh blasda dhomh, chum gu-n ith mi, agus gu-m beannaich mi thu an làthair an Tighearna, roimh mo bhàs.

8 A nis uime sin, a mhic, éisd ri m' ghuth[a], a réir an ni a *tha* mi ag àithneadh dhuit.

9 Falbh a nis a dh'ionnsuidh an treuda, agus thoir a m'ionnsuidh o sin dà dheadh mheann de na gabhraibh; agus ni mise iad 'n am biadh blasda[c] air son d'athar, mar is ionmhuinn leis:

10 Agus bheir thu dh'ionnsuidh d' athar *e*, chum gu-n ith e, agus a chum gu-m beannaich e thu roimh a bhàs.

11 Agus thubhairt Iacob ri Rebecah a mhàthair, Feuch, *tha* Esau mo bhràthair 'n a dhuine molach[f], agus mise a' m' dhuine lom.

12 Ma 's e' s gu-n laimhsich m'athair mi[g], an sin measar mi leis mar neach leis am b'àill *a* mhealladh; agus bheir mi mallachadh orm féin[h], agus cha bheannachadh.

13 Agus thubhairt a mhàthair ris, Ormsa bitheadh do mhallachadh[i], a mhic; a mhàin éisd ri m' ghuth, agus falbh, thoir a m'ionnsuidh *iad*.

14 Agus dh'fhalbh e, agus ghlac e *iad*, agus thug e *iad* a dh'ionnsuidh a mhàthar: agus rinn a mhàthair biadh blasda, mar a b'ionmhuinn le 'athair[k].

15 Agus ghabh Rebecah eudach taitneach Esau a mic 'bu shine, a bh'aice 's an tigh; agus chuir i e air Iacob a mac a b'òige.

16 Agus chuir i croicinn mheann nan gabhar air a làmhan, agus air luime a mhuineil.

17 Agus thug i am biadh blasda, agus an t-aran a dheasaich i, do làimh a mic Iacoib.

18 Agus thàinig e dh'ionnsuidh 'athar, agus thubhairt e, 'Athair: agus thubhairt esan, Feuch, *tha* mi '*n so*; cò thusa, a mhic?

19 Agus thubhairt Iacob r'a athair, *Is* mise Esau do cheud-ghin[m]; rinn mi mar a dh'iarr thu orm: éirich, guidheam ort, suidh agus ith de m' shithinn, chum as gu-m beannaich d'anam mi.

20 Agus thubhairt Isaac r'a mhac, Cionnus a fhuair thu i cho luath, a mhic? agus thubhairt esan, A chionn gu-n do chuir an Tighearna do Dhia[o] a'm' rathad[5] i.

21 Agus thubhairt Isaac ri Iacob, Thig am fagus a nis, chum gu-n laimhsich mi thu[q], a mhic, an tusa féin mo mhac Esau, no nach tu.

22 Agus chaidh Iacob am fagus d'a athair Isaac, agus laimhsich se e; agus thubhairt e, *Is e* 'n guth guth Iacoib, ach *is iad* na làmhan làmhan Esau.

23 Agus cha d'aithnich se e, a chionn gu-n robh a làmhan molach[r], mar làmhan Esau a bhràthar: mar sin bheannaich se e.

24 Agus thubhairt e, An tusa féin mo mhac Esau? agus thubhairt esan, *Is* mi[s].

25 Agus thubhairt e, Thoir am fagus domh *e*, agus ithidh mi de shithinn mo

R.C. 1804.

[1] *a' faicinn chunnaic sinn.*
[a] rann 13
[b] caib. 21. 23
[c] rann 4
[d] caib. 24. 31; Salm 115. 15
[e] caib. 19. 3; 31. 54
[f] caib. 25. 25
[g] rann 22
[h] caib. 9. 25; Deut. 27. 18
[i] 1 Sam. 25. 14; 2 Sam. 14. 9; Mat. 27. 25
[2] 's e sin, *mionnan.*
[3] 's e sin, *tobar nam mionn.*
[j] caib. 36. 2
[k] caib. 25. 28; Gnà. 23. 3; Luc. 21. 34
[4] *searbhas spioraid.*
[l] caib. 48. 10; 1 Sam. 3. 2; Ecl. 12. 3
[m] 1 Ri. 13. 18; 14. 2; Isa. 28. 15; Sech. 13. 14
[n] Gnà 27. 1; Luc. 12. 40; Seum. 4. 14
[o] Ecs. 20. 7; Iob 13. 7
[5] *a' m' làthair.*
[p] rann 25; caib. 48. 9; 49. 28; Deut. 33. 1
[q] rann 12
[r] rann 16
[s] 2 Sam. 14. 5; Gnà. 12. 19, 22; Eph. 4. 25

mhic, chum as gu-m beannaich m'anam
thu. Agus thug e 'm fagus da e, agus
dh'ith e ; agus thug e d'a ionnsuidh fìon,
agus dh'òl e.
26 Agus thubhairt 'athair Isaac ris,
Thig am fagus a nis, agus pòg mi, a
mhic.
27 Agus thàinig e'm fagus, agus phòg
se e : agus dh'fhairich e boladh 'eudaich ;
agus bheannaich se e[b], agus thubhairt e,
Feuch, *tha* fàile[c] mo mhic mar fhàile
fearainn a bheannaich an Tighearna[d].
28 Uime sin, gu-n tugadh Dia dhuit
de dhrùchd[g] nèimh, agus de reamhrachd
na talmhainn, agus pailteas arbhair agus
fìona.
29 Deanadh slòigh seirbhis dhuit, agus
striochdadh cinnich dhuit ; bi 'n ad uachd-
aran air do bhràithribh, agus cromadh
mic do mhàthar sìos duit[j] : mallaichte
*gu robh* gach neach a mhallaicheas thu[k],
agus beannaichte *gu robh* gach neach a
bheannaicheas thu.
30 Agus cho luath agus a sguir Isaac
de bheannachadh Iacoib, 'n uair bu ghann
a bha Iacob air dol a mach fathast á
làthair Isaaic 'athar, thàinig a bhràthair
Esau o 'sheilg.
31 Agus rinn esan mar an ceudna biadh
blasda, agus thug e dh'ionnsuidh 'athar
e ; agus thubhairt e r'a athair, Eireadh
m'athair, agus itheadh e de shithinn
a mhic, chum gu-m beannaich d'anam
mi.
32 Agus thubhairt Isaac 'athair ris,
Cò thusa ? agus thubhairt esan, *Is* mi do
mhac, do cheud-ghin, Esau.
33 Agus chriothnaich Isaac le ball-
chrith anabarraich[1], agus thubhairt e,
Cò, c'àite '*m bheil* esan a ghlac[2] sithionn,
agus a thug *i* do m'ionnsuidh, agus dh'ith
mi de'n iomlan mu-n d'thàinig thusa[o] ?
agus bheannaich mi e, seadh *agus* beann-
aichte bithidh e.
34 'N uair a chual' Esau briathran
'athar, ghlaodh e le glaodh mòr, agus
ro shearbh ; agus thubhairt e r'a athair,
Beannaich mise, *cadhon* mise mar an
ceudna[p], O 'athair.
35 Agus thubhairt e, Thàinig do
bhràthair le ceilg[q], agus thug e leis do
bheannachadh.
36 Agus thubhairt esan, Nach ceart a
thugadh Iacob[3] mar ainm air ? oir thàinig
e fodham an dà uair so : thug e leis mo
chòir-bhreithe[u] ; agus, feuch, a nis thug
e leis mo bheannachadh. Agus thubhairt
e, Nach do ghléidh thu dhomhsa beann-
achadh ?
37 Agus fhreagair Isaac, agus thubhairt
e ri Esau, Feuch, rinn mi e 'n a uachd-
aran ort[w], agus a bhràithrean uile thug
mi dha mar sheirbhisich ; agus le arbhar
agus le fìon chum mi suas e : agus dhuit-sa
ciod a nis a ni mi, a mhic ?
38 Agus thubhairt Esau r'a athair,
Nach 'eil agad ach aon bheannachadh,

R.C. 1760.

[a] caib. 25. 23 Salm 60. 9, 10 Ob. 18-20
[b] Eabh. 11. 20
[c] Dan 4. 11 Hos. 14. 6
[d] Eabh. 6. 7
[e] 2 Ri. 8. 20 2 Each. 21. 8
[f] caib. 4. 5 37. 4, 8
[g] Deut. 33. 13, 28 2 Sam. 1. 21 Salm 133. 3 Mic. 5. 7
[h] caib. 50. 3
[i] caib. 32. 6 Ob. 10
[j] caib. 49. 8
[k] Air. 24. 9 Seph. 2. 8
[l] Iob 20. 12 Salm 64. 5
[m] caib. 11. 31
[1] *chriothnaich Isaac gu mòr le criothnachadh mòr.*
[n] caib. 26. 35
[2] *shealg.*
[o] rann 25
[p] Gnà. 1. 31 Eabh. 12. 17
[q] 2 Ri. 10. 19 Mal. 2. 10 1 Tes. 4. 6
[r] caib. 24. 3
[s] Hos. 12. 12
[3] 's e sin, *fear-tollaidh fodha*
[t] caib. 25. 20
[u] caib. 25. 26, 34
[v] caib. 24. 29
[w] rann 29 2 Sam. 8. 14
[x] caib. 12. 2
[4] *fearann do chuairt.*

'athair ? beannaich mise, *cadhon* mise
mar an ceudna, O 'athair. Agus thog
Esau suas a ghuth, agus ghuil e.
39 Agus fhreagair Isaac 'athair, agus
thubhairt e ris, Feuch, ann an reamhrachd
na talmhainn bithidh do chòmhnuidh,
agus ann an drùchd nèimh o'n àirde.
40 Agus le d' chlaidheamh thig thu
beò, agus do d' bhràthair ni thu seirbhis[a]:
agus 'n uair a bhitheas an uachdaranachd
agad, an sin brisidh tu a chuing o d'
mhuineal[e].
41 Agus dh' fhuathaich Esau Iacob[f]
air son a' bheannachaidh leis an do
bheannaich 'athair e : agus thubhairt
Esau 'n a chridhe, Tha làithean a' bhròin[h]
air son m'athar am fagus, agus *an sin*
marbhaidh mi mo bhràthair Iacob[i].
42 Agus dh'innseadh do Rebecah briath-
ran Esau a mic' bu shine, agus chuir i *teach-
dair' uaipe*, agus ghairm i air Iacob a mac
a b'òige, agus thubhairt i ris, Feuch, *tha*
do bhràthair Esau a' toirt comhfhurtachd
dha féin[l] a' d' thaobh-sa, *a' cur roimhe*
do mharbhadh.
43 A nis uime sin, a mhic, éisd ri m'
ghuth ; agus éirich, teich a dh'ionnsuidh
mo bhràthar Labain do Haran[m].
44 Agus fanaidh tu maille ris beagan
de làithibh, gus an tionndaidh fraoch
feirge do bhràthar ;
45 Gus an tionndaidh corruich do
bhràthar uait, agus gu-n dì-chuimhnich e
na rinn thu air : an sin cuiridh mise *fios*,
agus bheir mi as a sin thu. C'ar son a
chaillinn le 'chéile sibh ann an aon là ?
46 Agus thubhairt Rebecah ri Isaac,
Tha mi sgìth de m' bheatha air son nigh-
eanan Het[n] : ma ghabhas Iacob bean de
nigheanaibh Het, mar iadsan *a tha* de
nigheanaibh na dùthcha, ciod am maith
a ni mo bheatha dhomh-sa ?

## CAIB. XXVIII.

1 *Bheannaich Isaac Iacob, agus chuir se e do Phadan-aram.* 11 *Aisling Iacoib.* 18 *Clach Bheteil.* 20 *Bòid Iacoib.*

AGUS ghairm Isaac air Iacob, agus
bheannaich se e, agus dh'àithn e
dha, agus thubhairt e ris, Cha ghabh thu
bean de nigheanaibh Chanaain[r].
2 Eirich, imich do Phadan-aram[s], do
thigh Bhetueil[t] athar do mhàthar, agus
gabh dhuit féin as a sin bean de nighean-
aibh Labain, bràthar do mhàthar[v].
3 Agus gu-m beannaicheadh Dia Uile-
chumhachdach thu, agus gu-n deanadh e
sìolmhor thu, agus gu-n tugadh e ort fàs
lìonmhor, air chor as gu-m bi thu a' d'
chomh-chruinneachadh chinneach :
4 Agus gu-n tugadh e dhuit beann-
achadh Abrahaim[x], dhuit-sa, agus do d'
shliochd maille riut ; chum gu-n sealbhaich
thu am fearann anns am bheil thu a' d'
choigreach[4], a thug Dia do Abraham.
5 Agus chuir Isaac air falbh Iacob, agus

chaidh e do Phadan-aram, gu Laban, mac
Bhetueil an t-Sirianaich, bràthair Rebe-
cah, màthar Iacoib agus Esau.
6 'N uair a chunnaic Esau gu-n do
bheannaich Isaac Iacob[b], agus gu-n do
chuir e air falbh e do Phadan-aram, a
ghabhail mnatha dha féin as a sin; agus
'n uair a bheannaich se e, gu-n d' thug e
àithne dha, ag ràdh, Cha ghabh thu bean
de nigheanaibh Chanaain;
7 Agus gu-n d'éisd Iacob[e] r'a athair,
agus r'a mhàthair, agus gu-n deachaidh e
do Phadan-aram;
8 Agus an uair a chunnaic Esau nach
do thaitinn nigheanan Chanaain r'a athair
Isaac,
9 An sin chaidh Esau dh'ionnsuidh
Ismaeil, agus ghabh e Mahalat[1] nighean
Ismaeil mhic Abrahaim, piuthar Nebaioit
dha féin mar mhnaoi a thuilleadh air na
mnathan a bh'aige.
10 Agus chaidh Iacob a mach o Bheer-
seba[g], agus chaidh e gu Haran[4].
11 Agus thachair e air àite *àraidh*, agus
dh'fhan e 'n sin an oidhche sin, a chionn
gu-n robh a'ghrian air luidhe: agus ghabh
e *aon* de chlachaibh an àite sin, agus chuir
e fo a cheann *i*, agus luidh e sìos 's an àite
sin a chodal.
12 Agus bhruadair e[i]; agus, feuch,
fàradh air a chur suas air an talamh, agus
a bhàrr a' ruigheachd gu nèamh: agus,
feuch, aingil Dhé a' dol a suas agus a'
teachd a nuas air[j].
13 Agus, feuch, sheas an Tighearna os
a cheann, agus thubhairt e, Is mise an
Tighearna Dia Abrahaim d'athar[k], agus
Dia Isaaic: am fearann air am bheil thu
a' d' luidhe, bheir mise dhuit e, agus do
d' shliochd.
14 Agus bithidh do shliochd mar dhus-
lach na talmhainn[m]; agus sgaoilidh tu
mach[6] a dh'ionnsuidh na h-àird' an iar, agus
na h-àird' an ear, agus a dh'ionnsuidh na
h-àirde tuath agus na h-àirde deas: agus
beannaichear annad-sa uile theaglaichean
na talmhainn, agus ann ad shliochd[o].
15 Agus, feuch, *tha* mise maille riut[p],
agus gleidhidh mi thu[q] anns gach àite d'
an téid thu, agus bheir mi rìs thu dh'ionn-
suidh na tìre so[r]; oir cha tréig mi thu[s],
gus an dean mi an *ni sin* a labhair mi riut.
16 Agus dhùisg Iacob as a chodal, agus
thubhairt e, Gu cinnteach tha 'n Tighearna
's an àite so[u], agus cha robh fios agam *air*.
17 Agus bha eagal air, agus thubhairt
e, Cia uamhasach an t-ionad so! cha-*n*
*àite* air bith so ach tigh Dhé, agus *is* e so
geata nèimh.
18 Agus dh'éirich Iacob gu moch 's a'
mhaduinn, agus ghabh e a' chlach a chuir
e fo a cheann, agus chuir e suas 'n a car-
ragh i, agus dhòirt e oladh air a mullach[w].
19 Agus thug e Bet-el mar ainm air
an àite sin: ach *b'e* Luds[x] ainm a' bhaile
sin air tùs.
20 Agus bhòidich Iacob bòid, ag ràdh,

R.C. 1760.

[a] 2 Sam. 15. 8
[b] caib. 27. 33
[c] Deut. 26. 17
[d] caib. 35. 7, 14
[e] caib. 27. 43
[f] Lebh. 27. 30
[1] *ann an caib. 36. 3, tha Basemat air a ràdh rithe*
[2] *thog e a chasan.*
[3] *chloinne.*
[g] Hos. 12. 12
[4] *Charan, Gnio. 7. 2.*
[h] Salm 23. 2; Dan 1. 7; Ese. 34. 14
[i] caib. 41. 1; Air. 12. 6; Iob 4. 13
[j] Eoin 1. 51; Eabh. 1. 14
[k] caib. 26. 24; Ecs. 3. 6; Mat. 22. 32
[l] caib. 27. 43
[5] *am bheil sìth dha?*
[m] caib. 13. 16
[n] caib. 43. 27
[6] *brisidh tu mach.*
[7] *tha 'n latha mòr.*
[o] caib. 18. 18
[p] Ios. 1. 5; Bre. 6. 16
[q] Salm 121. 5-8
[r] caib. 35. 6
[s] Eabh. 13. 5
[t] Marc. 16. 3; Luc. 24. 2
[u] Ecs. 3. 5; Ios. 5. 15
[v] Ecs. 2. 17
[w] Air. 7. 1
[x] Bre. 1. 23, 26; Hos. 12. 4
[y] caib. 33. 4; 45. 14

Ma bhitheas Dia leam[a], agus *ma* ghleidh-
eas e mi air an t-slighe sin air am bheil
mi 'g imeachd, agus *ma* bheir e dhomh
aran r'a itheadh, agus eudach r'a chur
umam;
21 Agus gu-n tig mi rìs ann an sìth a
dh'ionnsuidh tighe m'athar; an sin bith-
idh an Tighearn' agam 'n a Dhia[c].
22 Agus bithidh a' chlach so, a chuir
mi suas 'n a carragh, 'n a tigh aig Dia[d]:
agus de gach *ni* a bheir thu dhomh, bheir
mi gu cinnteach an deachamh dhuit[f].

## CAIB. XXIX.

1 *Thàinig Iacob gu tobar Harain,* 13 *agus thug Laban aoidheachd dha.* 18 *Gheall Iacob seirbhis sheachd bliadhna do Laban air son a nighinn Racheil;* 23 *fhuair e Leah 'n a h-àite; ach a rìs phòs e Rachel mar an ceudna.*

AN sin dh'imich Iacob air a thurus[2],
agus chaidh e do dhùthaich dhaoine[3]
na h-àirde 'n ear.
2 Agus dh'amhairc e, agus, feuch, tobar
's a' mhachair, agus, feuch, *bha* 'n sin tri
treudan chaorach 'n an luidhe làimh ris;
oir as an tobar sin thug iad uisge do na
treudaibh[h]: agus *bha* clach mhòr air beul
an tobair.
3 Agus chruinnicheadh a dh'ionnsuidh
sin na treudan uile; agus charuich iad
a' chlach bhàrr beòil an tobair, agus thug
iad uisge do na caoraich, agus chuir iad a'
chlach a rìs air beul an tobair 'n a h-àite
féin.
4 Agus thubhairt Iacob riu, Mo bhràith-
re, cia as *a thàinig* sibh? Agus thubhairt
iadsan, O Haran *thàinig* sinne[l].
5 Agus thubhairt e riu, An aithne
dhuibh Laban mac Nahoir? Agus thubh-
airt iadsan, *Is* aithne dhuinn.
6 Agus thubhairt e riu[5], Am *bheil* e gu
maith[n]? Agus thubhairt iadsan, *Tha* e gu
maith: agus, feuch, *tha* Rachel a nighean
a' tighinn leis na caoraich.
7 Agus thubhairt e, Feuch, *is e* fathast
àird' an latha[7] *a th' ann, agus* cha *d' thàin-
ig idir* àm cruinneachaidh na sprèidhe:
thugaibhse uisge do na caoraich, agus
rachaibh *agus* ionaltraibh *iad*.
8 Agus thubhairt iad, Cha-n urradh sinn,
gus an cruinnichear na treudan uile 'an
ceann a chéile, agus *gus* an caruichear a'
chlach[t] bhàrr beòil an tobair; an sin bheir
sinn uisge do na caoraich.
9 Agus am feadh a bha e fathast a'
labhairt riu, thàinig Rachel le caoraich a
h-athar; oir b'i a *bha 'g an* gleidheadh.
10 Agus an uair a chunnaic Iacob
Rachel nighean Labain bràthar a mhàthar,
agus caoraich Labain bràthar a mhàthar,
an sin chaidh Iacob am fagus, agus char-
uich e a' chlach bhàrr beòil an tobair[v],
agus thug e uisge do chaoraich Labain
bràthar a mhàthar.
11 Agus phòg Iacob Rachel, agus thog
e suas a ghuth agus ghuil e[y].
12 Agus dh'innis Iacob do Rachel gu-*m*

*b'e* bràthair a h-athar e[a], agus gu-*m b'e* mac Rebecah e[b]: agus ruith i, agus dh'innis i d'a h-athair.

13 Agus 'n uair a chuala Laban sgeula Iacoib mhic a pheathar, an sin ruith e 'n a choinneamh, agus ghabh e 'n a ghlacaibh e, agus phòg se e[e], agus thug e d' a thigh e: agus dh'innis e do Laban na nithe sin uile.

14 Agus thubhairt Laban ris, Gu cinnteach *is* tu mo chnàimh agus m' fheòil[f]: agus dh'fhan e maille ris ré mìos.

15 Agus thubhairt Laban ri Iacob, A chionn gur tu mo bhràthair, am buin e dhuit seirbhis a dheanamh dhomh a nasgaidh? innis dhomh ciod e do thuarasdal.

16 Agus *bha* aig Laban dithis nigheanan: *b'e* ainm na té 'bu shine Leah, agus ainm na té a b'òige Rachel[g].

17 Agus *bha* sùilean Leah anmhunn, ach bha Rachel maiseach 'n a dealbh, agus sgiamhach 'n a gnùis.

18 Agus bha gràdh aig Iacob air Rachel, agus thubhairt e, Ni mi seirbhis dhuit seachd bliadhna air son Racheil do nighinn a's òige.

19 Agus thubhairt Laban, *Is* fèarr dhomh a toirt duit-sa na gu-n tugainn i do dhuine *'s am bith* eile: fan maille rium.

20 Agus rinn Iacob seirbhis air son Racheil seachd bliadhna[h]; agus bha iad 'n a shùilibh mar bheagan de làithibh, a thaobh a' ghràidh a bh'aige oirre[i].

21 Agus thubhairt Iacob ri Laban, Thoir *dhomh* mo bhean, (oir choimhlionadh mo làithean,) a chum gu-n téid mi steach d'a h-ionnsuidh.

22 Agus chruinnich Laban cuideachd daoine an àite uile, agus rinn e cuirm[m].

23 Agus 's an fheasgar ghabh e Leah a nighean, agus thug e d'a ionnsuidh i; agus chaidh e steach d'a h-ionnsuidh.

24 Agus thug Laban d'a nighinn Leah, Silpah[o] a bhanoglach féin, mar bhanoglaich.

25 Agus 's a' mhaduinn, feuch, *b'i* Leah a *bh'ann*: agus thubhairt e ri Laban, Ciod e so a rinn thu orm? Nach ann air son Racheil a rinn mi seirbhis dhuit? agus c'ar son a mheall thu mi?

26 Agus thubhairt Laban, Cha-n fheud e 'bhi mar sin 'n ar dùthaich-ne, an té a's òige 'thoirt seachad[6] roimh an té a's sine.

27 Coimhlion a seachduin-se[q], agus bheir sinn dhuit ise mar an ceudna, air son na seirbhis a ni thu maille rium fathast ré sheachd bliadhna eile.

28 Agus rinn Iacob mar sin, agus choimhlion e a seachduin; agus thug e dha Rachel a nighean mar an ceudna 'n a mnaoi.

29 Agus thug Laban do Rachel a nighean, Bilhah a bhanoglach féin[s], mar bhanoglaich.

30 Agus chaidh e steach cuideachd a dh'ionnsuidh Racheil[t], agus ghràdhaich e mar an ceudna Rachel na's mo na Leah, agus rinn e seirbhis maille ris fathast seachd bliadhna eile.

B.C. 1753.

[a] caib. 13. 8; 14. 14, 16
[b] caib. 24. 28
[c] Salm 127. 3
[d] caib. 30. 1
[1] 's e sin, *faic mac.*
[e] Ròm. 16. 16
[f] Bre. 9. 3; 2 Sam. 5. 1; 19. 12
[2] 's e sin, *cluinntinn*
[g] Rut 4. 11
[3] 's e sin, *dlùth-cheangailte.*
[4] 's e sin, *moladh,* caib. 49. 8.
[h] Hos. 12. 12
[i] Dan 8. 7
[j] caib. 29. 31
[k] 1 Cor. 3. 3; Seum. 4. 5
[l] Iob 5. 2
[m] Bre. 14. 10; Eoin 2. 1, 2
[n] 1 Sam. 1. 5
[o] caib. 30. 9; 46. 18
[5] *bithidh mi air mo thogail leatha*
[p] caib. 16. 3
[6] *a chur.*
[q] Bre. 14. 12
[r] Salm 35. 24; 43. 1
[7] 's e sin, *tabhairt breith.*
[8] *gleachdaidhean Dhé*
[9] 's e sin, *gleachd.*
[s] caib. 35. 22; 37. 2
[t] rann 20; Deut. 21. 15

31 Agus 'n uair a chunnaic an Tighearna gu-n d' thugadh fuath do Leah, dh'fhosgail e a bolg[c]: ach *bha* Rachel gun chloinn[d].

32 Ach dh'fhàs Leah torrach, agus rug i mac, agus thug i Reuben[1] mar ainm air: oir thubhairt i, Gu deimhin dh'amhairc an Tighearna air m'àmhghar, a nis uime sin gràdhaichidh m'fhear mi.

33 Agus dh'fhàs i torrach a rìs, agus rug i mac, agus thubhairt i, A chionn gu-n cual' an Tighearna gu-n *robh* mi air m'fhuathachadh, uime sin thug e dhomh *am mac* so cuideachd: agus thug i Simeon[2] mar ainm air.

34 Agus dh'fhàs i torrach a rìs, agus rug i mac; agus thubhairt i, A nis anns an uair so, dlùth-leanaidh m'fhear rium, do bhrìgh gu-n d'rug mi dha triuir mhac: uime sin thug i Lebhi[3] mar ainm air.

35 Agus dh'fhàs i torrach a rìs, agus rug i mac; agus thubhairt i, A nis molaidh mi an Tighearna: uime sin, thug i Iudah[4] mar ainm air. Agus sguir i de bhreith *cloinne.*

## CAIB. XXX.

1 *Thug Rachel a banoglach Bilhah do Iacob mar mhnaoi, agus rug i Dan agus Naphtali.* 9 *Thug Leah dha a banoglach Silpah mar mhnaoi, agus rug i Gad agus Aser.* 22 *Rug Rachel Ioseph.* 25 *Rinn Laban coimhcheangal nuadh ri Iacob.*

AGUS an uair a chunnaic Rachel nach d'rug i *clann* do Iacob[j], bha farmad aig Rachel r'a piuthair[k], agus thubhairt i, ri Iacob, Thoir dhomh clann, no gheibh mi bàs[l].

2 Agus las corruich Iacoib ri Rachel, agus thubhairt e, Am bheil mise 'an àite Dhé, a chum uait[n] toradh na bronn?

3 Agus thubhairt i, Feuch, mo bhanoglach Bilhah, theirig a steach d'a h-ionnsuidh, agus beiridh i air mo ghlùinibh, agus bithidh agam-sa mar an ceudna clann[5] d'a trid-se.

4 Agus thug i dha Bilhah a banoglach mar mhnaoi[p]; agus chaidh Iacob a steach d'a h-ionnsuidh.

5 Agus dh'fhàs Bilhah torrach, agus rug i mac do Iacob.

6 Agus thubhairt Rachel, Thug Dia breth orm[r], agus dh'éisd e mar an ceudna ri m' ghuth, agus thug e dhomh mac: uime sin thug i Dan[7] mar ainm air.

7 Agus dh' fhàs Bilhah banoglach Racheil torrach a rìs, agus rug i do Iacob an dara mac.

8 Agus thubhairt Rachel, Le mòrghleac[8] ghleac mi ri m' phiuthair, agus thug mi buaidh: agus thug i Naphtali[9] mar ainm air.

9 'N uair a chunnaic Leah gu-n do sguir i de bhreith *cloinne*, ghabh i Silpah a banoglach, agus thug i do Iacob mar mhnaoi i.

10 Agus rug Silpah, banoglach Leah mac do Iacob.

11 Agus thubhairt Leah, Tha buidheann air teachd: agus thug i Gad[1] mar ainm air[b].

12 Agus rug Silpah, banoglach Leah, an dara mac do Iacob.

13 Agus thubhairt Leah, Is sona mi[2], oir goiridh na nigheana mise beannaichte[d]: agus thug i Aser[4] mar ainm air.

14 Agus chaidh Reuben *a mach* ann an làithibh fogharaidh a' chruithneachd, agus fhuair e mandragan 's a' mhachair, agus thug e iad chum a mhàthar Leah. An sin thubhairt Rachel ri Leah, Thoir dhomh, guidheam ort, *cuid* de mhandragaibh do mhic[f].

15 Agus thubhairt i rithe, Am beag a' chùis[g] gu-n d'thug thu m'fhear uam, agus am b'àill leat mandragan mo mhic a thoirt leat mar an ceudna? Agus thubhairt Rachel, Uime sin luidhidh e leats' an nochd air son mandragan do mhic.

16 Agus thàinig Iacob o'n mhachair 's an fheasgar, agus chaidh Leah mach 'n a choinneamh, agus thubhairt i, Thig thu steach a m'ionnsuidh-sa, oir gu deimhin cheannaich mi thu le mandragaibh mo mhic: Agus luidh e leatha air an oidhche sin.

17 Agus dh'éisd Dia ri Leah[j], agus dh'fhàs i torrach, agus rug i do Iacob an cùigeamh mac.

18 Agus thubhairt Leah, Thug Dia *dhomh* mo dhuais, a chionn gu-n d' thug mi mo bhanoglach do m'fhear; agus thug i Isachar[7] mar ainm air[k].

19 Agus dh' fhàs Leah torrach a ris, agus rug i do Iacob an sèathamh mac.

20 Agus thubhairt Leah, Dheònaich Dia dhomh deadh chuibhrionn: a nis gabhaidh m' fhear còmhnuidh maille rium[l], a chionn gu-n d' rug mi dha sèathnar mhac; agus thug i Sebulun[8] mar ainm air.

21 Agus 'n a dhéigh sin rug i nighean, agus thug i Dinah[9] mar ainm oirre.

22 Agus chuimhnich Dia air Rachel[m], agus dh'éisd Dia rithe, agus dh'fhosgail e a bolg.

23 Agus dh' fhàs i torrach, agus rug i mac; agus thubhairt i, Thug Dia air falbh mo mhì-chliu[n].

24 Agus thug i Ioseph[1] mar ainm air, ag ràdh, Bheir an Tighearna dhomh fathast mac eile.

25 Agus 'n uair a rug Rachel Ioseph, an sin thubhairt Iacob ri Laban, Leig air falbh mi[o], chum gu-n téid mi do m'àite[p], agus do m' dhùthaich féin.

26 Thoir *dhomh* mo mhnathan, agus mo chlann, air son an d'rinn mi seirbhis duit, agus gu-m falbh mi; oir is aithne dhuit mo sheirbhis a rinn mi dhuit[r].

27 Agus thubhairt Laban ris, Guidheam ort, ma fhuair mi deadh-ghean a'd' shuilibh[s], *fuirich:* oir dh'fhòghluim mi o m' fhiosrachadh féin gu-n do bheannaich an Tighearna mi air do sgàth-sa[t].

B.C. 1749.

1 's e sin, *buidheann*
a caib. 29. 15
b caib. 49. 19
c Mat. 24. 25
Tit. 2. 10
2 *a' m' shonas.*
d Dan 6. 9
Luc. 1. 48
3 *air briseadh a mach.*
4 's e sin, *sona.*
5 *aig mo chois-sa.*
e 1 Tim. 5. 8
f Dan 7. 13
g Air. 16. 9, 13
Isa. 7. 13
Ese. 16. 47
h caib. 31. 8
i Salm 18. 24
37. 6
6 *am màireach.*
j Ecs. 3. 7
1 Sam. 1. 20
Luc. 1. 13
7 's e sin, *duais.*
k caib. 49. 14
Deut. 33. 18
1 Each. 12. 32
l caib. 29. 34
8 *còmhnachadh.*
9 's e sin, *breitheanas.*
m caib. 29. 31
1 Sam. 1. 19
n 1 Sam. 1. 6
Isa. 4. 1
1 's e sin, *a' cur ri.*
o caib. 24. 54
p caib. 31. 55
q caib. 31. 9, 12
r caib. 31. 6
s Ecs. 3. 21
Neh. 1. 11
Dan. 1. 9
Gnio. 7. 10
t caib. 39. 3, 6
Salm 1. 3
Isa. 61. 9

28 Agus thubhairt e, Ainmich do thuarasdal dhomh[a], agus bheir mi dhuit *e*.

29 Agus thubhairt e ris, Tha fios agad cionnus a rinn mi seirbhis dhuit[c], agus cionnus a bha do spréidh agam:

30 Oir *is* beag a bh'agad mun *d' thàinig* mi, agus *a nis* tha e air fàs[3] 'n a mhòran; agus bheannaich Dia thu an lorg[5] mo *theachd-sa;* agus a nis, c'uin' a ni mi mar an ceudna air son mo thighe féin[e]?

31 Agus thubhairt e, Ciod a bheir mi dhuit? Agus thubhairt Iacob, Cha toir thu ni sam bith dhomh: ma ni thu an ni so rium, ionaltraidh mi rìs, *agus* gleidhidh mi do threud.

32 Théid mise troimh do threud uile an diugh, ag atharrachadh as a sin gach spréidh a tha breac agus ballach, agus gach spréidh a tha dubh-dhonn am measg nan caorach, agus ballach agus breac am measg nan gabhar: agus is e *so* mo thuarasdal[h].

33 Agus freagraidh air mo shonsa m'ionracas[i] 's an àm ri teachd[6], 'n uair a thig e mar mo thuarasdal a'd' làthair-sa: gach aon nach *bi* breac agus ballach am measg nan gabhar, agus dubh-dhonn am measg nan caorach, *measar* e mar ni bradach agam-sa.

34 Agus thubhairt Laban, Feuch, b' fhearr leam gu-m bitheadh e réir d'fhocail.

35 Agus dh'atharraich e air an là sin féin na gabhair fhirionn a bha stiallach agus ballach, agus na gabhair bhoirionn uile a bha breac agus ballach, *agus* gach aon air an robh gile, agus gach aon a bha dubh-dhonn am measg nan caorach, agus thug e *iad* do làmhan a mhac.

36 Agus chuir e astar thri làithean eadar e féin agus Iacob: agus bheathaich Iacob a chuid eile de threudaibh Labain.

37 Agus ghabh Iacob dha féin slatan glasa de'n chritheann, agus de'n challdainn, agus de chraoibh nan geanm-chnò; agus rùisg e annta stiallan geala, agus leig e ris an geal a *bha* 's na slataibh.

38 Agus chuir e na slatan a rùisg e anns na claisibh, anns na h-amair uisge, far an d'thàinig na treudan a dh'òl, fa chomhair nan treud, chum as gu-m fàsadh iad torrach an uair a thigeadh iad a dh'òl.

39 Agus dh'fhàs na treudan torrach fa chomhair nan slat, agus rug iad spréidh stiallach, bhreac agus bhallach[q].

40 Agus thearbaidh Iacob na h-uain, agus chuir e aghaidh nan treud riusan a bha stiallach, agus gach *beathach a bha* dubh-dhonn ann an treudaibh Labain, agus chuir e a threudan féin air leth, agus cha do chuir e iad làimh ri treudaibh Labain.

41 Agus ge b'e uair a dh'fhàs an spréidh 'bu treise torrach, chuir Iacob na slatan fa chomhair sùl na spréidhe anns

na claisibh, chum gu-m fàsadh iad torrach
a réir nan slat.
42 Ach an uair a bha an spréidh
anmhunn, cha do chuir e ann *iad:*
mar sin bu le Laban iadsan a b'anmhuinne,
agus le Iacob iadsan a bu treise.
43 Agus dh'fhàs an duine ro shaoibhir;
agus bha mòran spréidhe aige, agus ban-
oglaich, agus òglaich, agus càmhalan, agus
asail.

## CAIB. XXXI.

1 *Theich Iacob air falbh gu h-uaigneach o Laban gu dol do thìr Chanaain.* 22 *Lean Laban e.* 44 *Rinn iad coimhcheangal ri 'chéile aig Galeed.*

AGUS chual' e briathra mhac Labain,
ag ràdh, Thug Iacob leis gach ni a
*bh*'aig ar n-athair, agus o'n *ni sin a bu*
le ar n-athair-ne fhuair e dha féin a'
mhòrachd so uile[d].
2 Agus chunnaic Iacob gnùis Labain[f],
agus, feuch, cha *robh* i leis[g] mar *a bha i*
roimhe sin[1].
3 Agus thubairt an Tighearna ri Iacob,
Pill gu dùthaich d'aithrichean, agus a
dh'ionnsuidh do dhilsean; agus bithidh
mise maille riut[i].
4 Agus chuir Iacob *teachdaire* uaith,
agus ghairm e Rachel agus Leah do'n
mhachair a dh'ionnsuidh a threuda.
5 Agus thubhairt e riu, Tha mi 'faicinn
gnùise 'ur n-athar, nach *'eil* i leam mar *a
bha i* roimhe: ach bha Dia m'athar maille
riumsa[l].
6 Agus tha fios agaibh féin, le m' uile
dhìchioll gu-n d'rinn mi seirbhis do'r
n-athair[m].
7 Gidheadh mheall 'ur n-athair mi,
agus mhùth e mo thuarasdal deich
uairean[o]: ach cha do leig Dia leis cron a
dheanamh orm[p].
8 Ma thubhairt e mar so, Bithidh an
*spréidh* bhreac 'n an tuarasdal agad, an
sin rug an spréidh uile *àl* breac: agus ma
thubhairt e mar so, Bithidh an *spréidh*
stiallach 'n an tuarasdal agad, an sin rug
an *spréidh* uile *àl* stiallach.
9 Mar so thug Dia air falbh spréidh
'ur n-athar, agus thug e dhomhsa *iad.*
10 Agus 'n uair a dh' fhàs an spréidh
torrach, thog mi suas mo shùilean, agus
chunnaic mi ann an aisling, agus, feuch,
*bha* na reitheachan, a bha 'reitheadh
na spréidhe, stiallach, breac, agus grìs-
fhionn[r].
11 Agus thubhairt aingeal an Tighearna
rium ann an aisling, A Iacoib: agus
thubhairt mise, *Tha* mi 'n so.
12 Agus thubhairt esan, Tog suas a
nis do shùilean, agus faic na reitheachan
uile, a tha 'reitheadh na spréidhe, gu
*bheil iad* stiallach, breac, agus grìs-fhionn:
oir chunnaic mise gach ni a rinn Laban
ort[u].
13 *Is* mise Dia Bheteil[v], far an d'ung
thu an carragh, far an do bhòidich thu

B.C. 1739.

[a] rann 3
caib. 32. 9
[b] caib. 29. 27
Neh. 5. 8
[c] caib. 24. 10
[d] Salm 49. 16
Ecl. 4. 4
1 Tim. 6. 4
[e] caib. 28. 21
[f] caib. 4. 5
[g] Deut. 28. 54
[1] *an dé 's air a' bhò 'n dé.*
[2] *teraphim.*
[h] Bre. 17. 5
2 Sam. 19. 13
Hos. 3. 4
[i] caib. 28. 15
[j] caib. 15. 18
[k] caib. 46. 28
2 Ri. 12. 17
Luc. 9. 51
[l] rann. 2, 3
[m] rann 41
[n] caib. 20. 3
Iob 33. 15
[o] rann 41
Air. 14. 22
Neh. 4. 12
Iob 19. 3
Sech. 8. 23
[p] caib. 20. 6
Iob 1. 10
Salm 37. 28
105. 14
[3] *o'n mhaith gus an olc.*
[q] 1 Sam. 30. 2
[4] *a ghoid thu mi.*
[r] caib. 30. 39
[s] Iob 21. 11, 12
[t] 1 Ri. 19. 20
[u] Ecs. 3. 7
Salm 139. 3
Ecl. 5. 8
[v] caib. 28. 18

dhomhsa bòid: a nis éirich, imich a
mach as an tìr so, agus pill gu tìr do
dhilsean[a].
14 Agus fhreagair Rachel agus Leah,
agus thubhairt iad ris, Am *bheil* fathast
cuibhrionn no oighreachd air bith againne
ann an tigh ar n-athar?
15 Nach 'eil sinn air ar meas leis mar
choigrich? oir reic e sinn[b], agus struidh e
mar an ceudna gu tur ar n-airgiod.
16 Oir an saoibhreas *sin* uile a thug
Dia o ar n-athair, is leinn féin, agus le'r
cloinn e: a nis uime sin, gach ni a thubh-
airt Dia riutsa, dean e.
17 An sin dh'éirich Iacob suas, agus
chuir e a mhic agus a mhnathan air
càmhalaibh[c];
18 Agus thug e leis a spréidh uile,
agus a mhaoin uile a fhuair e, spréidh a
chosnaidh, a fhuair e 'am Padan-aram, gu
dol a dh'ionnsuidh Isaaic 'athar[e] gu tìr
Chanaain.
19 Agus chaidh Laban a lomairt a
chaorach; agus ghoid Rachel na[2] dealbh-
an a *bu* le 'h-athair[h].
20 Agus ghoid Iacob air falbh gun fhios
do Laban an Sirianach, a chionn nach
d'innis e dha gu-*n robh* e *gu* teicheadh.
21 Agus theich e leis gach ni a bh'aige;
agus dh'éirich e suas, agus chaidh e
thar an amhainn[j], agus chuir e 'aghaidh[k]
*ri* sliabh Ghilead.
22 Agus dh'innseadh do Laban, air an
treas là, gu-n do theich Iacob.
23 Agus thug e a bhràithre leis, agus
lean se e astar sheachd làithean, agus rug
e air ann an sliabh Ghilead.
24 Agus thàinig Dia gu Laban an Siri-
anach ann an aisling 's an oidhche[n], agus
thubhairt e ris, Thoir an aire nach
labhair thu ri Iacob aon chuid maith no
olc[3].
25 An sin rug Laban air Iacob. A nis
shuidhich Iacob a bhùth 's an t-sliabh,
agus shuidhich Laban maille r'a bhràith-
ribh ann an sliabh Ghilead.
26 Agus thubhairt Laban ri Iacob,
Ciod *so* a rinn thu, gu-n do ghoid thu air
falbh gun fhios domh, agus gu-n d'thug
thu leat mo nigheanan, mar bhraighdean
*a thugadh a mach* leis a' chlaidheamh[q]?
27 C'ar son a theich thu air falbh gu
h-uaigneach, agus a ghoid thu uam[4] agus
nach d'innis thu dhomh, chum gu-n cuir-
inn air falbh thu le subhachas, agus le
h-òranaibh[s], le tiompan, agus le clàrsaich?
28 Agus nach do leig thu leam mo
mhic agus mo nigheanan a phògadh[t]? a
nis is amaideach a fhuaradh tu le *so* a
dheanamh.
29 Tha e'n comas mo làimhe-sa cron a
dheanamh ort: ach labhair Dia d'athar
rium an raoir, ag ràdh, Thoir an aire,
nach labhair thu ri Iacob aon chuid
maith no olc.
30 Agus a nis, ged a b'éigin duit falbh,
a chionn gu-n robh thu gu ro mhòr 'an

geall air tigh d'athar, *gidheadh* c'ar son
a ghoid thu mo dhiathan[a]?
31 Agus fhreagair Iacob, agus thubhairt
e ri Laban, A chionn gu-n robh eagal
orm: oir thubhairt mi, Theagamh gu-n
tugadh tu uam do nigheanan le h-ainn-
eart.
32 Ge b'e neach aig am faigh thu do
dhiathan, na maireadh e beò[d]: an làthair
ar bràithre faic ciod a th'agam *a bhuineas*
duit, agus gabh thugad *e*: oir cha robh
fhios aig Iacob gu-n do ghoid Rachel iad.
33 Agus chaidh Laban a steach do
bhùth Iacoib, agus do bhùth Leah, agus
do bhùth an dà bhanoglaich; ach cha
d'fhuair e *iad*. An sin chaidh e mach á
bùth Leah, agus chaidh e steach do bhùth
Racheil.
34 A nis ghoid Rachel na dealbhan[f],
agus chuir i iad ann an acfhuinn a'
chàmhail, agus shuidh i orra: agus
rannsaich Laban am bùth uile, ach cha
d'fhuair e *iad*.
35 Agus thubhairt i r'a h-athair, Na
cuireadh e corruich air mo thighearna
nach urrainn mi éirigh suas a'd' fhianuis[h],
oir *tha* orm a réir gnàtha nam ban:
agus rannsaich e, ach cha d'fhuair e na
dealbhan.
36 Agus bha fearg air Iacob[i], agus
throid e ri Laban: agus fhreagair Iacob,
agus thubhairt e ri Laban, Ciod i mo
choire, agus ciod e mo pheacadh, gu-n
robh thu cho dian air mo thòir?
37 An déigh dhuit m'airneis uile a
rannsachadh, ciod a fhuair thu dh'uile
àirneis do thighe? cuir an so *e* an làthair
mo bhràithre-sa agus do bhràithre féin,
agus gu-n tabhair iad breth eadaruinn 'n
ar dithis[l].
38 A nis fichead bliadhna *bha* mi maille
riut; cha do thilg do chaoraich an uain,
no do ghabhair am minn, agus reitheach-
an do threuda cha d'ith mi.
39 An ni sin a reubadh *le fiadh-bheath-
aichibh* cha d'thug mi a d'ionnsuidh;
ghiùlain mi féin a chall: o m' làimh-sa
dh'iarr thu e[p], *co* dhiubh a ghoideadh e
's an latha, no ghoideadh e 's an oidhche.
40 *Mar* so bha mi; 's an là chlaoidh
an teas mi, agus an reotha 's an oidhche;
agus dhealaich mo chodal ri m' shùilibh.
41 Mar so *bha* mi fichead bliadhna a'd'
thigh: ceithir bliadhna deug[r] rinn mi
seirbhis duit air son do dhithis nighean,
agus sé bliadhna air son do spréidhe;
agus mhùth thu mo thuarasdal deich
uairean[t].
42 Mur bhitheadh gu-n robh Dia
m'athar[u], Dia Abrahaim, agus eagal
Isaaic maille rium, gu cinnteach chuireadh
tu nis air falbh mi falamh: chunnaic Dia
m'àmhghar[v] agus saothair mo làmh, agus
chronaich[w] e *thu* an raoir.
43 Agus fhreagair Laban, agus thubh-
airt e ri Iacob, Na nigheanan *so is iad* mo
nigheanan-sa iad, agus a' chlann *so* mo

B.C. 1739.

[a] rann 19
Bre. 18. 24
[b] caib. 26. 28
[c] Ios. 22. 27
24. 27
[d] caib. 44. 9
[e] caib. 28. 18
[1] *càrn na fianuis* (cainnt Chaldea).
[2] *càrn na fianuis* (Eabhra).
[f] rann 19
[g] Bre. 11. 29
1 Sam. 7. 5
[3] 's e sin, *comhara-rabhaidh;* no, *tùr-faire.*
[h] Ecs. 20. 12
Lebh. 19. 32
[i] Eph. 4. 26
[j] Bre. 11. 10
1 Sam. 12. 5
Ier. 42. 5
[k] rann. 45, 48
[l] 1 Cor. 6. 5
[m] Ios. 24. 2
[n] caib. 16. 5
[o] rann 42
[4] no, *mharbh Iacob beathaichean.*
[p] Ecs. 22. 10
[q] caib. 28. 1
[r] caib. 29. 18, 30
[s] caib. 30. 25
Air. 24. 25
[t] rann 7
[u] Salm 124. 1, 2
[v] Ecs. 3. 7
[w] 1 Each. 12. 17
Iud. 9
[x] Salm 91. 11
Eabh. 1. 14

chlann-sa, agus an spréidh *so* mo spréidh-
sa; agus gach ni a *tha* thu a' faicinn, is
leamsa e: agus ciod a dh' fheudas mi
dheanamh an diugh ri m' nigheanaibh so,
no r'an cloinn a rug iad?
44 A nis uime sin thig-sa, deanamaid
coimhcheangal[b], mise agus thusa; agus
bitheadh e mar fhianuis[c] eadar mise agus
thusa.
45 Agus ghabh Iacob[e] clach, agus chuir
e suas i mar charragh.
46 Agus thubhairt Iacob r'a bhràith-
ribh, Cruinnichibh clachan: agus ghabh
iad clachan, agus rinn iad càrn, agus
dh'ith iad an sin air a' chàrn.
47 Agus thug Laban mar ainm air Iegar-
sahaduta[1]: ach thug Iacob mar ainm air
Galeed[2].
48 Agus thubhairt Laban, *Tha* 'n càrn
so 'n a fhianuis eadar mise agus thusa an
diugh. Uime sin thugadh Galeed mar
ainm air;
49 Agus[g] Midspah[3]; oir thubhairt e,
Deanadh an Tighearna faire eadar mis'
agus thusa, 'n uair a bhitheas sinn á làth-
air a chéile.
50 Ma bhuineas tu gu cruaidh ri m'
nigheanaibh, no ma ghabhas tu mnathan
*eile* thuilleadh air mo nigheanaibh-sa,
cha-*n* '*eil* duine sam bith maille ruinn;
feuch, *tha* Dia 'n a fhianuis eadar mis'
agus thusa[j].
51 Agus thubhairt Laban ri Iacob, Faic
an càrn so, agus faic an carragh *so*, a
shuidhich mi eadar mis' agus thusa.
52 *Bitheadh* an càrn so 'n a fhianuis[k],
agus *bitheadh* an carragh *so* 'n a fhianuis,
nach téid mise a d'ionnsuidh-sa thar a'
chàrn so, agus nach tig thus' a m'ionn-
suidh-sa thar a' chàrn so, agus a' charragh
so, gu cron.
53 Gu-n tugadh Dia Abrahaim, agus
Dia Nahoir, Dia an athar[m], breth eadar-
uinn[n]. Agus mhionnaich Iacob air eagal
'athar Isaaic[o].
54 An sin thug Iacob suas ìobairtean[4]
's an t-sliabh, agus ghairm e air a bhràith-
ribh a dh'itheadh arain: agus dh'ith iad
aran, agus dh'fhan iad ré na h-oidhche
's an t-sliabh.
55 Agus dh'éirich Laban suas moch 's a'
mhaduinn, agus phòg e a mhic agus a
nigheanan, agus bheannaich e iad[q], agus
dh'fhalbh e: agus phill Laban g'a àite
féin[s].

## CAIB. XXXII.

1 *Chunnaic Iacob aingle aig Mahanaim.* 3 *Chuir e teachdairean gu Esau.* 7 *Bha eagal air gu-n tigeadh e 'n a aghaidh, agus rinn e urnuigh ris an Tighearn' gu-n saoradh e uaith e.* 13 *Chuir e tiodhlac d'a ionnsuidh.* 24 *Ghleac e ri aingeal aig Peniel, agus thugadh Israel mar ainm air.*

AGUS dh'imich Iacob air a shlighe, agus
choinnich aingil Dhé e[x].
2 Agus thubhairt Iacob, 'n uair a chunn-

aic e iad, *Is* e so feachd Dhé[a] : agus thug
e[1] Mahanaim[b] mar ainm air an àite sin.
3 Agus chuir Iacob teachdairean
roimhe[c] gu Esau a bhràthair, gu fear-
ann Sheir[d], dùthaich Edoim.
4 Agus dh'àithn e dhoibh, ag ràdh,
Mar so their sibh ri mo thighearn'[e] Esau,
Mar so thubhairt do sheirbhiseach Iacob,
Bha mi air chuairt maille ri Laban, agus
dh'fhan mi *maille ris* gus a nis.
5 Agus tha agam buar, agus asail, treud-
an, agus òglaich, agus banoglaich ; agus
chuir mi dh'innseadh do mo thighearna,
chum gu-m faighinn deadh-ghean[g] a' d'
shùilibh.
6 Agus phill na teachdairean gu Iacob,
ag ràdh, Thàinig sinn a dh'ionnsuidh do
bhràthar Esau, agus mar an ceudna tha e
'teachd a' d' chòdhail, agus ceithir cheud
fear maille ris.
7 Agus bha Iacob fo eagal mòr, agus
ann an airc[h] ; agus roinn e 'n sluagh a *bha*
maille ris, agus na treudan, agus an crodh,
agus na càmhalan 'n an dà bhuidhinn ;
8 Agus thubhairt e, Ma thig Esau gu
aon de na buidhnibh, agus gu-m buail
e i, an sin théid a' bhuidheann a dh'fhanas
as *uaith.*
9 Agus thubhairt Iacob, O'Dhé m'athar
Abrahaim[k], agus a Dhé m'athar Isaaic, a
Thighearn' a thubhairt rium, Pill gu d'
dhùthaich[l], agus gu d' dhilsean, agus ni
mi maith dhuit :
10 Cha-n airidh mi air a' chuid a's
lugha[3] de na tròcairibh *sin* uile[m], no
de'n fhìrinn *sin* uile[o], a nochd thu do
d'sheirbhiseach ; oir le m' luirg thàinig
mi thar an Iordan so, agus tha mi nis
a'm' dhà bhuidhinn[p].
11 Saor mi, guidheam ort[r], o làimh mo
bhràthar, o làimh Esau : oir tha eagal
orm roimhe, gu-n tig e, agus gu-m buail e
mi, *agus* a' mhàthair maille ris a' chloinn[u].
12 Agus thubhairt thu[v], Gu cinnteach
ni mi maith dhuit, agus ni mi do shliochd
mar ghaineamh na fairge, nach feudar
àireamh a thaobh lìonmhoireachd.
13 Agus dh'fhan e an sin an oidhche
sin féin, agus ghabh e de na thàinig g'a
làimh tiodhlac air son Esau a bhràthar ;
14 Dà cheud gabhar, agus fichead boc,
dà cheud caora, agus fichead reithe.
15 Deich càmhail fhichead bhainne le 'n
searraich, dà fhichead bò agus deich tairbh,
fichead asal bhoirionn agus deich searraich.
16 Agus thug e *iad* do làimh a sheirbh-
iseach, gach iomain leatha féin ; agus
thubhairt e r'a sheirbhisich, Imichibh
romham, agus cuiribh dealachadh eadar
iomain agus iomain.
17 Agus dh'àithn e dhasan a bh'air
thoiseach, ag ràdh, 'N uair a choinnicheas
mo bhràthair Esau thu, agus a dh'fheòr-
aicheas e dhìot, ag ràdh, Co leis thu, agus
c'àit am bheil thu 'dol? agus co leis iad
sin *a tha* romhad?
18 An sin their thusa, *Buinidh iad*

B.C. 1739.

[a] Ios. 5. 14 Salm 34. 7 103. 21 148. 2 Luc. 2. 13
[1] 's e sin, *dà fheachd.*
[b] Ios. 21. 38
[c] Luc. 14. 31, 32
[d] Deut. 2. 5
[e] Gnà. 15. 1
[f] Gnà. 21. 14
[g] caib. 33. 8, 15
[2] *ri m' ghnùis.*
[h] caib. 35. 3 2 Ri. 17. 3, 4
[i] Deut. 3. 16
[j] Hos. 12. 3, 4
[k] Salm 50. 15 91. 15
[l] caib. 31. 3, 13
[3] *is lugha mi na na tròcairean,* &c.
[m] caib. 24. 27 Salm 86. 5
[n] Luc. 18. 1 1 Cor. 15. 58
[o] Salm 61. 7 85. 10
[p] Iob 8. 7 Salm 18. 35
[q] caib. 35. 10 2 Ri. 17. 3, 4
[4] *prionnsa le Dia.*
[r] Salm 59. 1, 2
[s] Hos. 12. 3, 4
[t] caib. 31. 24 33. 4
[u] Hos. 10. 14
[v] caib. 28. 13-15
[w] Bre. 13. 18
[5] *aghaidh Dhé.*
[x] Ecs. 24. 11 33. 20 Deut. 5. 24 34. 10 Bre. 6. 22 13. 22, 23 Isa. 6. 5 Eoin 1. 18 Col. 1. 15 Eabh. 11. 27
[y] caib. 32. 6

do d'sheirbhiseach Iacob ; *is* tiodhlac a
th'ann, a chuireadh a dh'ionnsuidh mo
thighearn' Esau : agus, feuch, mar an
ceudna *tha* e féin 'n ar déigh.
19 Agus dh'àithn e mar sin do'n dara
*seirbhiseach*, agus do'n treas, agus dhoibh-
san uile a bha 'leantuinn nan iomaiu, ag
ràdh, Air an dòigh so labhraidh sibh ri
Esau, 'n uair a gheibh sibh e.
20 Agus their sibh cuideachd, Feuch,
*Tha* do sheirbhiseach Iacob 'n ar déigh-
ne : oir thubhairt e, Ni mi réidh[f] e leis
an tiodhlac a théid romham, agus an
déigh sin chi mi a ghnùis ; theagamh
gu-n gabh e rium[2].
21 Mar sin chaidh an tiodhlac thairis
roimhe : agus dh'fhan e féin an oidhche
sin 's 'a chuideachd.
22 Agus dh'éirich e suas 's an oidhche
sin, agus ghabh e a dhà mhnaoi, agus a
dhà bhanoglach, agus 'aon mhac deug,
agus chaidh e thairis air àth Iaboic[i].
23 Agus ghabh e iad, agus chuir e
thairis air an t-sruth iad, agus chuir e
thairis na *bh'*aige.
24 Agus dh'fhan Iacob 'n a aonar ; agus
ghleac duine ris[j], gu ruig briseadh na fàire.
25 Agus 'n uair a chunnaic e nach do
bhuadhaich e air, an sin bhean e ri lag a
shléisde ; agus chaidh lag sléisde Iacoib
as an alt 'n uair a bha e a' gleac ris.
26 Agus thubhairt e, Leig air falbh
mi, oir tha'n fhàir' a' briseadh : agus
thubhairt esan, Cha leig mi air falbh
thu[n], mur beannaich thu mi.
27 Agus thubhairt e ris, Ciod *is* ainm
dhuit? agus thubhairt e, Iacob.
28 Agus thubhairt esan, Cha ghoirear
Iacob[q] na 's mò riut mar ainm, ach Israel[4] :
oir bha cumhachd agad mar uachdaran
ri Dia[s], agus ri daoinibh, agus thug thu
buaidh[t].
29 Agus dh'fhiosraich Iacob *dheth,*
agus thubhairt e, Innis *dhomh,* guidheam
ort, d'ainm : agus thubhairt esan, C'ar
son a tha thu a' farraid m'ainme[w]. Agus
bheannaich e an sin e.
30 Agus thug Iacob Peniel[5] mar ainm
air an àite : oir chunnaic mi Dia aghaidh
ri h-aghaidh[x], agus thèarnadh m'anam.
31 Agus dh'éirich a' ghrian air, n' uair
a chaidh e seach Penuel, agus *bha* e
bacach air a shliasaid.
32 Uime sin cha-n ith clann Israeil
de'n fhéith a chrup, a *tha* air lag na
sléisde, gus an là'n diugh ; a chionn gu-n
do bhean e ri lag sléisde Iacoib 's an
fhéith a chrup.

## CAIB. XXXIII.

1 *Caoimhneas Iacoib agus Esau d' a chéile 'n uair a choinnich iad.* 18 *Aig Salem cheannaich Iacob achadh, agus thog e altair.*

AGUS thog Iacob suas a shùilean,
agus dh'amhairc e, agus, feuch, *bha*
Esau a' teachd[y], agus maille ris ceithir

cheud fear. Agus roinn e a' chlann do Leah, agus do Rachel, agus do'n dà bhanoglach.

2 Agus chuir e na banoglaich agus an clann air thoiseach, agus Leah agus a clann 'n an déigh, agus Rachel agus Ioseph air dheireadh.

3 Agus chaidh e féin air 'aghaidh rompa, agus chrom se e féin gu làr[c] seachd uairean, gus an d'thàinig e dlùth d'a bhràthair.

4 Agus ruith Esau 'n a choinneamh, agus ghabh e 'n a ghlacaibh e[e], agus thuit e air a mhuineal, agus phòg se e[f]: agus ghuil iad.

5 Agus thog e suas a shùilean, agus chunnaic e na mnathan agus a' chlann; agus thubhairt e, Cò iad sin *a tha* maille riut? agus thubhairt esan, A' chlann a thug Dia gu gràsmhor[h] do d'sheirbhiseach.

6 An sin thàinig na banoglaich am fagus, iad féin agus an clann, agus chrom siad iad féin.

7 Agus thàinig Leah cuideachd am fagus maille r'a cloinn, agus chrom siad iad féin; agus an déigh sin thàinig Ioseph am fagus agus Rachel, agus chrom siad iad féin.

8 Agus thubhairt e, Ciod *is ciall* duit leis an iomain so uile, a choinnich mi? Agus thubhairt esan, Gu deadh-ghean fhaghail ann an sùilibh mo thighearna[l].

9 Agus thubhairt Esau, Tha agamsa pailteas, a bhràthair; gleidh dhuit féin[8] na bheil agad[n].

10 Agus thubhairt Iacob, Ni h-eadh, guidheam ort, ma fhuair mi nis deadh-ghean a' d' shùilibh, an sin gabh mo thiodhlac o m' làimh: oir uime sin chunnaic mi do ghnùis, mar gu-m faicinn gnùis Dhé[o], agus thaitinn mi riut.

11 Gabh, guidheam ort, mo bheannach-adh a thugadh a d'ionnsuidh[q], do bhrìgh gu-n do bhuin Dia gu toirbheartach rium, agus gu bheil agam[9] mòr phailteas[r]: agus rinn e ro-earail air[s], agus ghabh se *e*.

12 Agus thubhairt e, gabhamaid ar turus, agus bitheamaid ag imeachd, agus théid mise maille riut.

13 Agus thubhairt e ris, Tha fios aig mo thighearna gu *bheil* a' chlann maoth[v], agus na treudan agus an fheudail *a tha* maille rium, trom le h-àl; agus ma dh'iomainear iad gu dian aon là, gheibh an treud uile bàs.

14 Rachadh, guidheam ort, mo thigh-earna seachad roimh a sheirbhiseach: agus gabhaidh mise an t-slighe gu socrach, a réir mar a bhitheas an spréidh a *tha* romham, agus a' chlann, comasach air fhulang[1], gus an tig mi dh'ionnsuidh mo thighearna gu Seir[x].

15 Agus thubhairt Esau, Leig leam a nis *cuid* de'n mhuinntir a *tha* maille rium fhàgail mar riut: Agus thubhairt esan, C'ar son sin? faigheam-sa deadh-ghean ann an sùilibh mo thighearna.

B.C. 1739.

[a] Ios. 13. 27 Bre. 8. 5
[1] 'se sin, *bothain.*
[b] Eoin 3. 23
[2] *ris an abrar Sichem, Gnio. 7. 15.*
[c] caib. 18. 2; 42. 6; 43. 26
[d] caib. 23. 17 Ios. 24. 32
[e] caib. 32. 28
[3] *ris an abrar Emor, Gnio. 7. 16.*
[f] caib. 45. 14
[4] no, *air ceud uan.*
[g] caib. 35. 7
[5] *Dia, Dia Israeil.*
[h] caib. 48. 9 Salm 127. 3
[i] caib. 30. 31
[j] Tit. 2. 5
[k] Bre. 14. 1
[6] *dh'ìslich e i.*
[l] caib. 32. 5, 16
[m] Rut 1. 14 1 Sam. 18. 1
[7] *labhair e ri cridhe na gruag-aich.*
[8] *bitheadh dhuit-sa na's leat.*
[n] Gnà. 16. 7
[o] caib. 43. 3 2 Sam. 3. 13
[p] 1 Sam. 10. 27 2 Sam. 13. 22
[q] 1 Sam. 25. 27 2 Ri. 5. 15
[9] *na h-uile nithe.*
[r] Phil. 4. 18
[s] 2 Ri. 5. 16, 23
[t] caib. 49. 7
[u] Ios. 7. 15 Bre. 20. 6 2 Sam. 13. 12
[v] 1 Each. 22. 5
[1] *a réir coise na h-oibre,* &c.: *agus a réir coise na cloinne.*
[w] caib. 13. 9
[x] caib. 32. 3

16 Mar sin phill Esau 's an là sin féin air a shlighe gu Seir.

17 Agus dh'imich Iacob gu Sucot[a], agus thog e dha féin tigh, agus rinn e bothain d'a spréidh: air an aobhar sin thugadh Sucot[1] mar ainm air an àite.

18 Agus thàinig Iacob do Shalem[b], baile Shecheim[2] *a tha* ann an tìr Chanaain, 'n uair a thàinig e o Phadan-aram; agus shuidhich e a bhùth fa chomhair a' bhaile.

19 Agus cheannaich e mìr fearainn[d], far an do shuidhich e a bhùth, o làimh chloinne Hamoir[3] athar Shecheim, air cheud bonn airgid[4].

20 Agus chuir e suas altair[g] an sin, agus thug e El-Elohe-Israel[5] mar ainm oirre.

## CAIB. XXXIV.

1 *Thruailleadh Dinah nighean Leah.* 20 *Thimchioll-ghearradh muinntir Shecheim;* 25 *mharbhadh iad le mic Iacoib,* 27 *agus chreach-adh am baile.*

AGUS chaidh Dinah[i] nighean Leah, a rug i do Iacob, a mach a dh'fhaicinn nigheana na tìre[j].

2 Agus 'n uair a chunnaic Sechem mac Hamoir an h-Ibhich, uachdaran na tìre i[k], ghabh e i, agus luidh e leatha, agus thruaill e i[6].

3 Agus dhlùth-lean 'anam ri Dinah nighean Iacoib[m], agus ghràdhaich e a' ghruagach, agus labhair e gu caomh[7] ris a' ghruagaich.

4 Agus labhair Sechem ri Hamor 'athair, ag ràdh, Faigh dhomh-sa a' ghruagach so mar mhnaoi.

5 Agus chuala Iacob gu-n do thruaill e Dinah a nighean. Nis bha a mhic maille r'a spréidh 's a' mhachair, agus bha Iacob 'n a thosd[p] gus an d' thàinig iad.

6 Agus chaidh Hamor athair Shecheim a mach a dh'ionnsuidh Iacoib, a labhairt ris.

7 Agus thàinig mic Iacoib o'n mhachair 'n uair a chual' iad *e*, agus bha na daoine doilich agus bha fearg mhòr orra[t]; a chionn gu-n d' rinn e amaideachd[u] ann an Israel, ann an luidhe le nighinn Iacoib, ni nach bu chòir a dheanamh.

8 Agus labhair Hamor riu, ag ràdh, Tha anam mo mhic Shecheim 'an ro gheall air 'ur nighinn: thugaibh dha i, guidheam oirbh, mar mhnaoi.

9 Agus deanaibh ceanglaichean-posaidh ruinne; 'ur nigheana-sa thugaibh dhuinne, agus ar nigheana-ne gabhaidh sibh dhuibh-se.

10 Agus maille ruinne gabhaidh sibh còmhnuidh: agus bithidh an tìr roimh-ibh[w]; gabhaibh còmhnuidh, agus deanaibh reic agus ceannachd innte, agus faighibh sealbh innte.

11 Agus thubhairt Sechem r'a h-athair, agus r'a bràithribh, Faigheam deadh-ghean 'n 'ur sùilibh; agus ge b'e ni a their sibh rium, bheir mi *dhuibh*.

12 Air a mheud 's gu-n dean sibh an
dubharaidh[a] orm, agus an tiodhlac, bheir
mi dhuibh eadhon mar a their sibh rium :
a mhàin thugaibh dhomh a' ghruagach
mar mhnaoi.
13 Agus fhreagair mic Iacoib Sechem
agus Hamor 'athair le ceilg[c], agus labhair
iad, (a chionn gu-n do thruaill e Dinah
am piuthar,)
14 Agus thubhairt iad riu, Cha-n fheud
sinne an ni so 'dheanamh, ar piuthar a
thoirt do dhuine neo-thimchioll-ghearrta ;
oir bhitheadh sin 'n a mhasladh dhuinne[d].
15 Ach 'an so aontaichidh sinn leibh ;
ma bhitheas sibhse mar *tha* sinne, gu-n
timchioll-ghearrar gach firionnach 'n 'ur
measg[g] :
16 An sin bheir sinne ar nigheana
dhuibhse, agus 'ur nigheana-se gabhaidh
sinn dhuinne, agus gabhaidh sinn còmh-
nuidh maille ribh, agus bithidh sinn 'n ar
n-aon sluagh.
17 Ach mur éisd sibh ruinne, *sibh* a
bhi air 'ur timchioll-ghearradh, an sin
gabhaidh sinne ar nighean, agus falbhaidh
sinn.
18 Agus thaitinn am briathra ri Hamor,
agus ri Sechem mac Hamoir.
19 Agus cha do chuir an t-òganach dàil
anns an ni a dheanamh, a chionn gu-n
robh tlachd aige ann an nighinn Iacoib[i] :
agus bha e na b'urramaiche na tigh 'athar
uile[j].
20 Agus thàinig Hamor, agus Sechem
a mhac gu geatadh am baile, agus labhair
iad ri daoinibh am baile, ag ràdh,
21 *Tha* na daoine so sìochail maille
ruinn; air an aobhar sin gabhadh iad
còmhnuidh 's an tìr, agus deanadh iad
reic agus ceannachd innte ; a thaobh an
fhearainn, feuch, *tha e* farsuinn na's leòir
dhoibh : an nigheanan-sa gabhaidh sinne
dhuinne mar mhnathan, agus ar nigh-
eanan-ne bheir sinne dhoibhsan.
22 A mhàin anns an ni so aontaichidh
na daoine leinn[r], gu còmhnuidh a ghabh-
ail maille ruinn, gu bhi 'n ar n-aon
sluagh, ma thimchioll-ghearrar gach
firionnach againne, mar *tha* iadsan air an
timchioll-ghearradh.
23 Nach leinne an spréidh, agus am
maoin, agus an ainmhidhean uile[v]? a
mhàin aontaicheamaid leo, agus gabhaidh
iad còmhnuidh maille ruinn.
24 Agus dh'éisd gach neach a chaidh
mach air geatadh[x] a bhaile ri Hamor
agus ri Sechem a mhac : agus thimchioll-
ghearradh gach firionnach, iadsan uile a
chaidh mach air geatadh a bhaile.
25 Agus air an treas là, 'n uair a bha
iad air an cràdh, an sin ghabh dithis de
mhic Iacoib, Simeon agus Lebhi, bràith-
rean Dhinah, gach fear aca a chlaidheamh,
agus thàinig iad air a' bhaile gu dàna[z] ;
agus mharbh iad gach firionnach.
26 Agus mharbh iad Hamor agus Se-
chem a mhac le faobhar[2] a' chlaidheimh[a],

B.C. 1732.

[a] Ecs. 22. 17
[b] caib. 49. 7
[c] Gnà. 26. 25
[d] Ios. 5. 9
[e] Ios. 7. 25
[f] Ecs. 5. 21
1 Sam. 13. 4
27. 12
[g] Gal. 4. 12
[h] Deut. 4. 27
Salm 105. 12
[i] caib. 29. 30
[j] 2 Ri. 5. 1
[k] Salm 47. 4
[l] caib. 27. 43
28. 13, 19
[m] caib. 18. 18
[n] Ios. 24. 15
Salm 101. 2-7
[o] caib. 31. 19
Ios. 24. 23
1 Sam. 7. 3
[p] Ecs. 19. 10
[q] caib. 32. 7, 24
Salm 107. 6
[r] rann. 15-17
[s] caib. 28. 20
31. 3, 42
[t] Ecs. 32. 3, 4
Hos. 2. 13
[u] Bre. 9. 6
[v] Gnà. 1. 12, 13
[w] Ecs. 23. 27
Deut. 11. 25
Ios. 2. 9
2 Each. 14. 14
[x] caib. 23. 18
1 's e sin, *Dia Bheteil.*
[y] caib. 28. 13
[z] caib. 49. 5-7
2 *beul.*
[a] Deut. 32. 42
3 's e sin, *darag a' ghuil.*

agus thug iad Dinah á tigh Shecheim,
agus chaidh iad a mach.
27 Thàinig mic Iacoib air na mairbh,
agus chreach iad am baile[b], a chionn gu-n
do thruaill iad am piuthair.
28 An caoraich, agus am buar, agus an
asail, agus na *bha* 's a' bhaile, agus na
*bha* 's an fhearann, thog iad :
29 Agus am maoin uile, agus an clann
bheag uile, agus am mnathan thug iad
leo ann an daorsa, agus thog iad 's a'
chreich eadhon gach ni a *bha* stigh.
30 Agus thubhairt Iacob ri Simeon
agus ri Lebhi, Chuir sibh trioblaid[e] orm
le m' dheanamh gràineil[f] am measg
luchd - àiteachaidh na tìre, am measg
nan Canaanach, agus nam Peridseach :
agus air dhomhsa bhi gann 'an àireamh[h],
cruinnichidh siad iad féin cuideachd a'
m'aghaidh, agus marbhaidh iad mi ; agus
cuirear as domh, agus do m' thigh.
31 Agus thubhairt iad, Am bu chòir
dha buntainn ri'r piuthair-ne mar ri
strìopaich ?

## CAIB. XXXV.

1 *Thàinig Iacob gu Betel, far an do thog e altair do Dhia.* 9 *Tha e air a bheannachadh.* 16 *Bàs Racheil.* 23 *Mic Iacoib.* 28 *Aois Isaaic, a bhàs, agus 'adhlac.*

AGUS thubhairt Dia ri Iacob, Eirich,
imich suas gu Betel, agus gabh
còmhnuidh an sin[k]; agus dean an sin
altair do Dhia, a dh'fhoillsich e féin duit
an uair a theich thu o ghnùis Esau do
bhràthar[l].
2 Agus thubhairt Iacob r'a theaghlach[m],
agus riu-san uile a *bha* maille ris, Cuiribh
uaibh na diathan coimheach[n] a *tha* 'n 'ur
measg[o], agus bithibh glan[p], agus mùth-
aibh 'ur n-eudach :
3 Agus éireamaid, agus rachamaid suas
gu Betel ; agus ni mise an sin altair
do Dhia, a dh'éisd rium ann an là mo
chruaidh-chais[q], agus a bha maille rium
's an t-slighe air an deachaidh mi[s].
4 Agus thug iad do Iacob na diathan
coimheach uile a *bha* 'n an làimh, agus
*an* cluas-fhàinnean[t] a *bha* 'n an cluasaibh ;
agus dh'fholaich Iacob iad fo 'n daraig a
*bha* làimh ri Sechem[u].
5 Agus dh'imich iad : agus bha eagal[w]
Dhé air na bailtibh a *bha* mu'n cuairt
orra, agus cha d'rinn iad tòireachd air
mic Iacoib.
6 Mar sin thàinig Iacob gu Luds, a *tha*
ann an tìr Chanaain, eadhon Betel, e
féin agus an sluagh uile a *bha* maille ris.
7 Agus thog e 'n sin altair, agus thug
e El-betel[1] mar ainm air an àite ; do
bhrigh ann an sin gu-n d'fhoillsich Dia e
féin dha[y], 'n uair a theich e o ghnùis a
bhràthar.
8 Ach fhuair Deborah banaltrum Re-
becah bàs, agus dh'adhlaiceadh i fo
Bhetel, fo dharaig : agus thugadh Alon-
bacut[3] mar ainm air.

9 Agus dh'fhoillsich Dia e féin do Iacob a rìs, an uair a thàinig e á Padan-aram; agus bheannaich se e.

10 Agus thubhairt Dia ris, Is e Iacob a's ainm dhuit; cha ghoirear Iacob dhiot na 's mò, ach 's e Israel a bhitheas 'n a ainm ort: agus thug e Israel mar ainm air[c].

11 Agus thubhairt Dia ris, *Is* mise an Dia Uile-chumhachdach; bi sìolmhor agus fàs lìonmhor: thig cinneach agus coimhthional chinneach uait, agus thig rìghrean a mach á d'leasraidh.

12 Agus am fearann a thug mi a dh' Abraham agus a dh'Isaac, dhuit-sa bheir mi e; agus do d' shliochd a'd' dhéigh bheir mi am fearann.

13 Agus chaidh Dia suas uaith[f] 's an àite 's an do labhair e ris.

14 Agus chuir Iacob suas carragh[g] 's an àite 's an do labhair e ris, carragh cloiche, agus dhòirt e tabhartas-dibhe air, agus dhòirt e oladh air.

15 Agus thug Iacob Betel mar ainm air an àite far an do labhair Dia ris.

16 Agus dh'imich iad o Bhetel, agus cha robh ach astar beag aca ri teachd gu h-Ephrat: agus thàinig tinneas cloinne air Rachel, agus bha saothair chruaidh oirre.

17 Agus 'n uair a bha i ann an cruaidh shaothair, an sin thubhairt a' bhean-ghlùine rithe, Na bitheadh eagal ort[i], oir *bithidh* am mac so agad cuideachd.

18 Agus 'n uair a bha a h-anam a' dealachadh rithe[k], (oir fhuair i bàs,) thug i Benoni[2] mar ainm air: ach thug 'athair mar ainm air Beniamin[3].

19 Agus fhuair Rachel bàs[m], agus dh' adhlaiceadh i 's an t-slighe gu h-Ephrat[n], eadhon Betlehem.

20 Agus chuir Iacob suas carragh air a h-uaigh: *is* e so carragh uaighe Racheil gus an là 'n diugh[o].

21 Agus ghabh Israel a thurus, agus shuidhich e a bhùth an taobh thall de thùr Edeir[p].

22 Agus 'n uair a bha Israel a chòmhnuidh 's an tìr sin, chaidh Reuben, agus luidh e le Bilhah coimhleabach[r] 'athar: agus chual' Israel *sin*. A nis bha dà mhac deug aig Iacob[s].

23 Mic Leah; Reuben ceud-ghin Iacoib, agus Simeon, agus Lebhi, agus Iudah, agus Isachar, agus Sebulun.

24 Mic Racheil; Ioseph, agus Beniamin.

25 Agus mic Bhilhah, banoglaich Racheil; Dan, agus Naphtali.

26 Agus mic Shilpah, banoglaich Leah; Gad agus Aser. *Is* iad sin mic Iacoib, a rugadh dha ann am Padan-aram.

27 Agus thàinig Iacob chum Isaaic 'athar do Mhamre[t], gu baile Arbah[u], eadhon Hebron far an robh Abraham agus Isaac air chuairt.

28 Agus b'iad làithean Isaaic ceud bliadhna 's ceithir fichead.

29 Agus thug Isaac suas an deò, agus dh'eug e, agus chruinnicheadh e chum a mhuinntir féin[a], *agus e* 'n a sheann duine, agus làn de làithibh. Agus dh'adhlaic a mhic Esau agus Iacob e[b].

R.C. 1732.

[a] caib. 25. 8
[b] caib. 25. 9; Iob 5. 26
[c] caib. 32. 28
[d] caib. 25. 30
[e] caib. 26. 34
[f] caib. 17. 22
[g] caib. 28. 18
[h] 1 Each. 1. 35
[1] *anaman.*
[i] caib. 30. 24; 1 Sam. 4. 20
[j] caib. 13. 6, 11
[k] Tuir. 2. 12
[2] 's e sin, *mac mo bhròin.*
[l] Deut. 2. 5
[3] 's e sin, *mac na deaslaimhe.*
[m] caib. 48. 7
[4] *Edoim.*
[n] Rut 1. 2; 4. 11; Mic. 5. 2; Mat. 2. 6
[o] 1 Sam. 10. 2
[5] no, *Sephi, 1 Each. 1. 36.*
[p] Mic. 4. 8
[q] Ecs. 17. 8, 14; Air. 24. 20; 1 Sam. 15. 2
[r] caib. 49. 4; 1 Each. 5. 1; 1 Cor. 5. 1
[s] caib. 46. 8
[t] caib. 13. 18
[u] Ios. 14. 15; 15. 13

## CAIB. XXXVI.

1 *Triuir bhan Esau.* 9 *A ghinealaich ann an sliabh Sheir.* 15 *Na cinn-fheadhna a thàinig o 'mhic.*

AGUS *is* iad sin ginealaich Esau, eadhon Edoim[d].

2 Ghabh Esau a mhnathan de nighean-aibh Chanaain[e]; Adah nighean Eloin an Hitich, agus Aholibamah nighean Anah, nighinn Shibeoin an Hibhich;

3 Agus Basemat nighean Ismaeil, piuthar Nebaioit.

4 Agus rug Adah do Esau Eliphas[h]; agus rug Basemat Reuel.

5 Agus rug Aholibamah Ieus, agus Iaalam, agus Corah: *Is* iad sin mic Esau, a rugadh dha ann an tìr Chanaain.

6 Agus ghabh Esau a mhnathan, agus a mhic, agus a nigheanan, agus uile mhuinntir[1] a thighe, agus a spréidh, agus 'ainmhidhean uile, agus a mhaoin uile, a fhuair e ann an tìr Chanaain; agus chaidh e do thìr *eile* o ghnùis a bhràthar Iacoib.

7 Oir bha an saoibhreas na bu mhò na gu-m feudadh iad còmhnuidh a ghabhail cuideachd; agus cha b'urrainn an tìr anns an robh iad 'n an coigrich, an giùlan[j] air son an spréidhe.

8 Mar so ghabh Esau còmhnuidh ann an sliabh Sheir[l]; *is* e Esau Edom.

9 Agus *is* iad sin ginealaich Esau, athar nan Edomach[4], ann an sliabh Sheir:

10 *Is* iad sin ainmean mhac Esau; Eliphas mac Adah mnatha Esau, Reuel mac Bhasemait mnatha Esau.

11 Agus b'iad mic Eliphais Teman, Omar, Sepho[5], agus Gatam, agus Cenas.

12 Agus bha Timna 'n a coimhleabach aig Eliphas, mac Esau; agus rug i do Eliphas Amalec[q]: *b*'iad sin mic Adah, mnatha Esau.

13 Agus *is* iad sin mic Reueil; Nahat, agus Serah, Samah, agus Midsah: *b*'iad sin mic Bhasemait, mnatha Esau.

14 Agus *b*'iad sin mic Aholibamah, nighinn Anah, nighinn Shibeoin, mnatha Esau: agus rug i do Esau Ieus, agus Iaalam, agus Corah.

15 *B*'iad sin cinn-fheadhna mhac Esau: mic Eliphais, ceud-ghin Esau, ceann-feadhna Teman, ceann-feadhna Omar, ceann-feadhna Sepho, ceann-feadhna Cenas.

16 Ceann-feadhna Corah, ceann-feadhna Gatam, *agus* ceann-feadhna Amalec: *is* iad sin na cinn-fheadhna *a thàinig* o Eliphas, ann an tìr Edoim: *b*'iad sin mic Adah.

17 Agus *is* iad sin mic Reueil, mhic Esau; ceann-feadhna Nahat, ceann-feadhna Serah, ceann-feadhna Samah, ceann-

feadhna Midsah. *Is* iad sin na cinn-fheadhna *a thàinig* o Reuel, ann an tìr Edoim: *is* iad sin mic Bhasemait, mnatha Esau.

18 Agus *is* iad sin mic Aholibamah, mnatha Esau; ceann-feadhna Ieus, ceann-feadhna Iaalam, ceann-feadhna Corah; *b'*iad sin na cinn-fheadhna *a thàinig o* Aholibamah nighinn Anah, mnatha Esau.

19 *Is* iad sin mic Esau, eadhon Edoim; agus *is* iad sin an cinn-fheadhna.

20 *Is* iad sin mic Sheir[b] an Horich luchd-àiteachaidh na tìre; Lotan, agus Sobal, agus Sibeon, agus Anah,

21 Agus Dison, agus Edser, agus Disan; *is* iad sin cinn-fheadhna nan Horach, cloinne Sheir, ann an tìr Edoim.

22 Agus *b'*iad clann Lotain Hori, agus Heman[3]: agus *b'i* Timnah piuthar Lotain.

23 Agus *b'*iad sin clann Shobail; Albhan, agus Manahat, agus Ebal, Sepho, agus Onam.

24 Agus *b'*iad sin clann Shibeoin; araon Aiah, agus Anah: *b'e* so an t-Anah, a fhuair a mach na muileidean 's an fhàsach, an uair a bha e 'g ionaltradh asal Shibeoin 'athar.

25 Agus *b'*iad sin clann Anah; Dison, agus Aholibamah nighean Anah.

26 Agus *b'*iad sin clann Dhisoin; Hemdan[5], agus Esban, agus Itran, agus Cheran.

27 *B'*iad sinn clann Edseir; Bilhan, agus Saabhan, agus Achan[6].

28 *B'*iad sinn clann Dhisain; Uds, agus Aran.

29 *B'*iad sin cinn-fheadhna nan Horach; ceann-feadhna Lotan, ceann-feadhna Sobal, ceann-feadhna Sibeon, ceann-feadhna Anah,

30 Ceann-feadhna Dison, ceann-feadhna Edser, ceann-feadhna Disan: *is* iad sin na cinn-fheadhna *a thàinig* o Hori, am measg an ceann-feadhna-san ann an tìr Sheir.

31 Agus *is* iad sin na rìghrean a rìghich ann an tìr Edoim, mu-n do rìghich rìgh *'s am bith* air cloinn Israeil[h].

32 Agus rìghich ann an Edom Belah mac Bheoir; agus *b'e* ainm a' bhaile Dinhabah.

33 Agus dh'eug Belah, agus rìghich Iobab mac Sherah o Bhosrah 'n a àite.

34 Agus dh'eug Iobab, agus rìghich Husam o thìr Themani 'n a àite.

35 Agus dh'eug Husam, agus rìghich Hadad mac Bhedaid, a bhuail Midian ann am fearann Mhoaib, 'n a àite: agus *b'e* ainm a' bhaile Abhit.

36 Agus dh'eug Hadad, agus rìghich Samlah o Mhasrecah 'n a àite.

37 Agus dh'eug Samlah, agus rìghich Saul o Rehobot, *làimh ris* an amhainn, 'n a àite.

38 Agus dh'eug Saul, agus rìghich Baal-hanan mac Achboir 'n a àite.

39 Agus dh'eug Baal-hanan mac Achboir, agus rìghich Hadar[8] 'n a àite: agus

R.C. 1729.

a Ecs. 15. 15

1 no, *Aliah.*

b caib. 14. 6 Deut. 2. 12, 22

2 *Edoim.*

3 no, *Homam.*

c caib. 17. 8; 23. 4; 28. 4; 36. 7

4 *tìr cuairt 'athar.*

5 no, *Amram.*

6 no, *Iachan.*

d 1 Sam. 2. 22, 24; 1 Cor. 1. 11; 5. 1; 11. 18

e caib. 44. 20

7 no, *dh'iomadh mìr.*

f Bre. 5. 20; 2 Sam. 13. 18; Ese. 16. 16

g caib. 49. 23; Salm 38. 19; 69. 4; Tit. 3. 3

h 1 Eachd. 1. 43

i caib. 42. 6, 9; 43. 26; 44. 14

j Salm 118. 22; Luc. 19. 14, 27

k caib. 44. 14; 46. 29; 50. 18

8 *1 Eachd. 1. 50 Hadad, Pau.*

*b'e* ainm a bhaile Pau; agus ainm a mhnatha Mehetabel, nighean Mhatreid, nighinn Mhedsahaib.

40 Agus *is* iad sin ainmean nan ceann-feadhna[a] *a thàinig* o Esau, a réir an teaghlaichean, a réir an àiteachan, 'n an ainmibh; ceann-feadhna Timnah, ceann-feadhna Albhah[1], ceann-feadhna Ietet,

41 Ceann-feadhna Aholibamah, ceann-feadhna Elah, ceann-feadhna Pinon,

42 Ceann-feadhna Cenas, ceann-feadhna Teman, ceann-feadhna Mibsar,

43 Ceann-feadhna Magdiel, ceann-feadhna Iram: *is* iad sin cinn-fheadhna Edoim, a réir an àiteacha-còmhnuidh, ann an tìr an seilbh; *is* esan Esau, athair nan Edomach[2].

## CAIB. XXXVII.

1 *Dh'fhuathaicheadh Ioseph le a bhràithribh.* 5 *A dhà aisling.* 18 *Chuir a bhràithrean an comhairle ri 'chéile gus a mharbhadh; ach shaor Reuben e.* 36 *Reiceadh e ri Potiphar 's an Eiphit.*

AGUS ghabh Iacob còmhnuidh 's an tìr[c] anns an robh 'athair 'n a choigreach[4], ann an tìr Chanaain.

2 *Is* iad so ginealaich Iacoib: 'N uair a bha Ioseph seachd bliadhna deug a dh'aois, bha e a' buachailleachd an treud maille r'a bhràithribh, agus *bha* 'n t-òganach maille ri mic Bhilhah, agus maille ri mic Shilpah, mnathan 'athar; agus thug Ioseph an droch thuairisgeul-san a dh'ionnsuidh 'athar[d].

3 Agus bu docha le h-Israel Ioseph na 'mhic uile, a chionn gu-*m b'e* mac a shean aois e[e]: agus rinn e dha còta dh'*iomadh*[7] dath[f].

4 Agus 'n uair a chunnaic a bhràithrean gu-m bu docha le 'athair e na 'bhràithrean uile, dh'fhuathaich iad e[g], agus cha b'urrainn iad labhairt ris gu sìochail.

5 Agus chunnaic Ioseph aisling, agus dh'innis e d'a bhràithribh *i*, agus dh'fhuathaich iad e fathast na's mò.

6 Agus thubhairt e riu, Eisdibh, guidheam oirbh, ris an aisling so a chunnaic mi.

7 Oir, feuch, *bha* sinn a' ceangal sguab 's an achadh, agus, feuch, dh'éirich mo sguab-sa suas, agus sheas i gu dìreach; agus, feuch, sheas 'ur sguaban-se mu'n cuairt oirre, agus rinn iad ùmhlachd[i] do m' sguaib-sa.

8 Agus thubhairt a bhràithrean ris, Am bi thusa gun amharus a' d' rìgh oirnne[j]? Am bi agad d'a rìreadh tighearnas oirnne? Agus dh'fhuathaich iad e fathast na's mò air son 'aislingean, agus air son a bhriathran.

9 Agus chunnaic e fathast aisling eile, agus dh'innis e d'a bhràithribh *i*, agus thubhairt e, Feuch, chunnaic mi aisling eile; agus, feuch, rinn a' ghrian agus a' ghealach, agus an aon reul deug, ùmhlachd dhomh[k].

10 Agus dh'innis e d'a athair *i*, agus

d'a bhràithribh: agus thug 'athair ach-
mhasan da, agus thubhairt e ris, Ciod
i an aisling so a chunnaic thu? An e
gu-n tig da rìreadh mise, agus do mhàthair,
agus do bhràithrean, chum sinn féin a
chromadh sìos duit-sa gu làr[b].
11 Agus bha farmad aig a bhràithribh
ris[d]; ach thug 'athair fainear a' chainnt[e].
12 Agus chaidh a bhràithrean a dh'ion-
altradh treud an athar do Shechem.
13 Agus thubhairt Israel ri Ioseph,
Nach 'eil do bhràithrean ag ionaltradh
*an treud* ann an Sechem? Thig, agus
cuiridh mi thu d'an ionnsuidh[h]. Agus
thubhairt e ris, *Tha* mise an so.
14 Agus thubhairt e ris, Imich, guidh-
eam ort, faic am bheil do bhràithrean gu
maith[1], agus am bheil an treud gu maith;
agus thoir fios a m'ionnsuidh a rìs. Mar
sin chuir e mach e á gleann Hebroin[j],
agus thàinig e gu Sechem.
15 Agus fhuair duine *àraidh* e, agus,
feuch, *bha e* air seacharan 's a' mhachair:
agus dh'fheòraich an duine dheth, ag
ràdh, Ciod a tha thu'g iarraidh[m]?
16 Agus thubhairt e, Tha mi 'g iarraidh
mo bhràithrean: innis dhomh, guidheam
ort, c'àit am bheil iad ag ionaltradh *an
treud*[n].
17 Agus thubhairt an duine, Dh'fhalbh
iad á so: oir chuala mi iad ag ràdh,
Rachamaid gu Dotan. Agus chaidh Io-
seph an déigh a bhràithrean, agus fhuair
e iad ann an Dotan[p].
18 Agus 'n uair a chunnaic iad e fad
uatha, eadhon mu-n d' thàinig e am fagus
doibh, chuir iad an comhairle r'a chéile
'n a aghaidh[r], gus a mharbhadh.
19 Agus thubhairt iad r'a chéile, Feuch,
tha an t-aislingiche[2] so a' teachd.
20 Thigibh a nis ma ta, agus marbham-
aid e[t], agus tilgeamaid e ann an slochd
éigin; agus their sinn, Chuir droch bhéisd
éigin as da: agus chi sinn ciod gus an tig
'aislingean.
21 Agus chuala Reuben *so*, agus shaor
e as an làimh e, agus thubhairt e, Na
cuireamaid gu bàs e.
22 Agus thubhairt Reuben riu, Na
dòirtibh fuil[u]; tilgibh e 's an t-slochd so, a
*tha* 's an fhàsach, agus làmh na cuiribh air;
a chum as gu-n saoradh e as an làimh e,
agus gu-n aisigeadh e a rìs d'a athair e.
23 Agus 'n uair a thàining Ioseph a
dh'ionnsuidh a bhràithrean, an sin bhuin
iad de Ioseph a chòta[v], còta nan *iomadh
dath*[3], a *bha* air[w].
24 Agus ghabh iad e, agus thilg iad e
ann an slochd[x], agus bha'n slochd falamh,
gun uisge ann.
25 Agus shuidh iad sìos a dh'itheadh
arain[y]; agus thog iad suas an sùilean
agus dh'amhairc iad, agus, feuch, *bha*
cuideachd de chloinn Ismaeil[z] a' teachd
o Ghilead, le'n càmhalaibh a' giùlan spìos-
raidh, agus ìocshlàint[a], agus mirr, a' dol
gus *an* toirt sìos do'n Eiphit.

B.C. 1729.

a caib. 4. 10
Iob 16. 18
b caib. 27. 29
c 1 Sam. 18. 17
2 Sam. 12. 9
d Gnio. 7. 9
e Dan. 7. 28
Luc. 2. 19, 51
f Bre. 6. 3
g Salm 105. 17
Sech. 11. 12
Mat. 27. 9
Gnio. 7. 9
h 1 Sam. 17. 17
Luc. 20. 13
1 *faic sìth do bhraithrean*, &c.
i Air. 14. 6
Bre. 11. 35
Iob 1. 20
Ioel 2. 13
j caib. 35. 27
k caib. 42. 13, 36
Ier. 31. 15
l rann 23
m Bre. 4. 22
2 Ri. 6. 19
n Dan. 1. 7
o caib. 44. 28
p 2 Ri. 6. 13
q 2 Ri. 19. 1
Est. 4. 1
Isa. 32. 11
Ion. 3. 5
r Salm 31. 13
37. 12, 32
94. 21
Mat. 21. 38
27. 1
Eoin 11. 53
Gnio. 23. 12
s 2 Sam. 12. 17
2 *maighstir bhruadar.*
t Gnà. 1. 11, 16
27. 4
u caib. 42. 22
v Mat. 27. 28
3 *iomadh mìr.*
w rann 3
x Salm 35. 7
Tuir. 4. 20
y Gnà. 30. 20
Am. 6. 6
z rann. 28, 36
a Ier. 8. 22

26 Agus thubhairt Iudah r'a bhràith-
ribh, Ciod an tairbhe a *bhitheas ann
dhuinne*, ma mharbhas sinn ar bràthair,
agus ma cheileas[a] sinn 'fhuil?
27 Thigibh, agus reiceamaid e ris na
h-Ismaelich, agus na cuireamaid làmh
air[c]; oir *is e* ar dearbh-bhràthair e, agus
ar feòil: agus dh'éisd a bhràithrean ris.
28 An sin chaidh Midianaich seachad[f],
ceannaichean; agus tharruing iad agus
thog iad suas Ioseph as an t-slochd, agus
reic iad Ioseph ris na h-Ismaelich[g] air
fichead *bonn* airgid. Agus thug iadsan
Ioseph do'n Eiphit.
29 Agus phill Reuben a dh'ionnsuidh
an t-sluichd; agus, feuch, cha *robh*
Ioseph 's an t-slochd: agus reub e
'eudach[i].
30 Agus phill e dh'ionnsuidh a bhràith-
rean, agus thubhairt e, Cha-*n 'eil* an lean-
abh ann[k], agus mise, c'àit an téid mi?
31 Agus ghabh iad còta Ioseiph[l], agus
mharbh iad meann de na gabhraibh, agus
thum iad an còta 's an fhuil.
32 Agus chuir iad uatha còta nan *iomadh*
dath, agus thug iad *e* dh'ionnsuidh an
athar; agus thubhairt iad, Fhuair sinne
so: aithnich a nis an e so còta do mhic,
no nach e.
33 Agus dh'aithnich se *e*, agus thubhairt
e, Còta mo mhic; chuir droch bhéisd as
da[o]: tha Ioseph gun teagamh air a reub-
adh as a chéile.
34 Agus reub Iacob 'eudach, agus chuir
e eudach-saic air a leasraidh[q], agus rinn e
bròn air son a mhic rè mòrain làithean.
35 Agus dh'éirich a mhic uile, agus a
nigheanan uile suas, a thoirt sòlais da[s];
ach dhiùlt esan sòlas a ghabhail; agus
thubhairt e, Oir théid mi sìos do'n uaigh
a chum mo mhic ri bròn. Mar so rinn
'athair caoidh air a shon.
36 Agus reic na Midianaich e 's an
Eiphit ri Potiphar, oifigeach le Pharaoh,
ceannard an fhreiceadain.

## CAIB. XXXVIII.

1 *Ghin Iudah Er, Onan, agus Selah.* 6 *Phòs Er Tamar.* 8 *Cionta agus bàs Onain.* 11 *Dh' fhan Tamar ri Selah.*

AGUS 's an àm sin féin chaidh Iudah
sìos o'bhràithribh, agus thionnd-
aidh e steach a dh'ionnsuidh Adulamaich
àraidh, d'am *b*'ainm Hirah.
2 Agus chunnaic Iudah an sin nighean
Canaanaich àraidh, d'am *b*'ainm Suah:
agus ghabh e i, agus chaidh e steach d'a
h-ionnsuidh.
3 Agus dh'fhàs i torrach, agus rug i
mac: agus thug e Er mar ainm air.
4 Agus dh'fhàs i torrach a rìs, agus rug
i mac; agus thug i Onan mar ainm air.
5 Agus dh'fhàs i torrach fathast, agus
rug i mac; agus thug i Selah mar ainm
air: agus bha esan ann an Chedsib, an uair
a rug i e.

6 Agus ghabh Iudah bean do Er a cheud-
ghin, d'*am b*'ainm Tamar.
7 Agus bha Er, ceud-ghin Iudah, aing-
idh ann an sealladh an Tighearna[a]; agus
mharbh an Tighearn' e.
8 Agus thubhairt Iudah ri Onan, Falbh
a steach a dh'ionnsuidh mnatha do
bhràthar[b], agus pòs i, agus tog suas sliochd
do d' bhràthair.
9 Agus bha fios aig Onan nach b'ann
leis féin a bhitheadh an sliochd; agus an
uair a chaidh e steach a dh'ionnsuidh
mnatha a bhràthar, dhòirt e air a' bhlàr
*e*, chum nach tugadh e sliochd d'a bhràth-
air.
10 Agus bha an ni a rinn e olc ann an
sealladh an Tighearna: uime sin mharbh
e esan mar an ceudna.
11 An sin thubhairt Iudah ri Tamar
bean a mhic, Fan a'd' bhantraich ann
an tigh d'athar, gus am fàs mo mhac Selah
suas; oir thubhairt e, Air eagal gu-m
faigheadh esan bàs mar an ceudna, mar a
*fhuair* a bhràithrean. Agus dh'fhalbh
Tamar, agus dh'fhan i 'an tigh a h-athar.
12 Agus ùine fhada 'n déigh sin fhuair
nighean Shuah, bean Iudah, bàs: agus
thog Iudah a mhisneach, agus chaidh
e suas a dh' ionnsuidh luchd-lomairt a
chaorach, e féin agus a charaid Hirah
an t-Adulamach, gu Timnat.
13 Agus dh'innseadh do Thamar, ag
ràdh, Feuch, *tha* d'athair-céile a' dol suas
gu Timnat[k] a lomairt a chaorach.
14 Agus chuir i a culaidh bantraich
dhith, agus chòmhdaich si i féin le gnùis-
bhrat, agus phaisg si i féin, agus shuidh i
ann an[1] ionad follaiseach[l] a *tha* làimh
ris an t-slighe gu Timnat: oir chunnaic i
gu-n d'fhàs Selah suas, agus nach d' thug-
adh i dha mar mhnaoi.
15 'N uair a chunnaic Iudah i, shaoil e
gu-*m bu* striopach i, a chionn gu-n do
chòmhdaich i a h-eudan.
16 Agus thionndaidh e d'a h-ionnsuidh
air an t-slighe, agus thubhairt e, Leig
leam, guidheam ort, teachd a steach a
d'ionnsuidh; oir cha robh fhios aige gu-*m*
*b'i* bean a mhic i: agus thubhairt i, Ciod
a bheir thu dhomh, a chum as gu-n tig
thu steach a m'ionnsuidh?
17 Agus thubhairt esan, Cuiridh mi
meann[4] a d'ionnsuidh o'n treud: agus
thubhairt ise, An toir thu geall *dhomh*
gus an cuir thu '*am ionnsuidh e?*
18 Agus thubhairt e, Ciod an geall a
bheir mi dhuit? Agus thubhairt ise, Do
sheula[n], agus do làmh-fhailean, agus do
lorg a *tha* ann ad làimh: agus thug e
dhi *iad*, agus chaidh e steach d'a h-ionn-
suidh, agus rinneadh i torrach leis.
19 Agus dh'éirich i, agus dh'fhalbh i
roimpe, agus chuir i seachad a gnùis-
bhrat uaipe, agus chuir i a culaidh-ban-
traich oirre[q].
20 Agus chuir Iudah am meann le
làimh a charaid an Adulamaich, chum



B.C. 1729.

[a] 1 Each. 2. 3
[b] Deut. 25. 5; Mat. 22. 24
[c] Gnà. 6. 33; Ròm. 6. 21; Eph. 5. 12
[d] Bre. 19. 2; Hos. 3. 3
[e] Lebh. 21. 9; Deut. 22. 21; 2 Sam. 12. 5
[f] caib. 37. 32
[g] rann 18
[h] 1 Sam. 24. 17
[i] rann 14
[j] Iob 34. 31, 32; Ròm. 13. 12; Tit. 2. 11, 12
[k] Ios. 15. 10; Bre. 14. 1
[1] *dorus Shùl:* no, *dorus Enaiim.*
[l] Gnà. 7. 12
[2] no, *c'arson a rinn thu am briseadh so a' d'aghaidh?*
[3] 's e sin, *briseadh.*
[m] Air. 26. 20; 1 Each. 2. 4; Mat. 1. 3
[4] *meann de na gabhraibh.*
[n] rann 25
[o] caib. 37. 36; Salm 105. 17
[p] 1 Sam. 16. 18; 18. 14, 28; Gnio. 7. 9
[q] 2 Sam. 14. 2, 5

as gu-m faigheadh e 'n geall o làimh na
mnatha: ach cha d'fhuair e i.
21 An sin dh'fheòraich e de dhaoinibh
an àite sin, ag ràdh, C'àit' *am bheil* an
strìopach a *bha* gu follaiseach ri taobh na
slighe? Agus thubhairt iadsan, Cha
robh strìopach *sam bith* an so.
22 Agus phill e dh'ionnsuidh Iudah,
agus thubhairt e, Cha d'fhuair mi i: agus
mar an ceudna thubhairt daoine an àite,
Cha robh strìopach *sam bith* an so.
23 Agus thubhairt Iudah, Gabhadh i
dhi féin *e*, air eagal gu maslaichear sinn[c]:
feuch chuir mi am meann so *d'a h-ionn-*
*suidh*, agus cha d'fhuair thu i.
24 Agus beul ri trì mìosan an déigh sin,
dh'innseadh do Iudah, ag ràdh, Rinn
Tamar bean do mhic strìopachas[d]; agus,
feuch, cuideachd, *tha* i torrach le strìop-
achas. Agus thubhairt Iudah, Thugaibh
a mach i, agus loisgear i[e].
25 'N uair a thugadh a mach i, chuir i
*fios* a dh'ionnsuidh a h-athar-céile, ag
ràdh, Aig an fhear d'am buin iad sin *tha*
mise leth-tromach: agus thubhairt i,
Faic[f], guidheam ort, co leis an seula,
agus na làmh-fhàilean, agus an lorg so[g].
26 Agus ghabh Iudah riu, agus thubh-
airt e, Bha i na bu cheirte na mise[h], a
chionn nach d' thug mi i do Shelah mo
mhac[i]: agus cha robh aithne aige oirre
na 's mò[j].
27 Agus an uair a bha i ri saothair
*chloinne*, feuch, *bha* leth-aona 'n a bolg.
28 Agus an uair a bha i ri saothair,
chuir *aon diubh* mach *a* làmh: agus rug
a' bhean-ghlùine air a làimh, agus cheang-
ail i snàthainn scarlaid oirre, ag ràdh,
Thàinig e so a mach an toiseach.
29 Agus 'n uair a tharruing e a làmh
air ais, feuch, thàinig a bhràthair a
mach; agus thubhairt ise, Cionnus a
bhris thu mach[2]? *bitheadh* am briseadh *so*
ortsa: Uime sin thugadh Phares[3] mar
ainm air[m].
30 Agus an déigh sin thàinig a bhràthair
a mach, aig an robh an snàthainn scarlaid
air a làimh; agus thugadh Sarah mar
ainm air.

## CAIB. XXXIX.

*1 Rinn Potiphar Ioseph 'n a fhear-riaghlaidh air a thigh. 8 A gheamnuidheachd. 19 Chuireadh 'am priosan e; 21 ach bha an Tighearna maille ris, agus nochd fear-gleidhidh a' phrìosain a dheadh rùn da.*

AGUS thugadh Ioseph sìos do'n Eiphit;
agus cheannaich Potiphar[o], oifig-
each le Pharaoh, ceannard an fhreicead-
ain, Eiphiteach, e o làimh nan Ismaeleach,
a thug sìos an sin e.
2 Agus bha 'n Tighearna maille ri
Ioseph[p], agus bha e 'n a dhuine leis an
do shoirbhich gach ni; agus bha e 'n
tigh a mhaighstir an Eiphitich.
3 Agus chunnaic a mhaighstir gu-n
*robh* an Tighearna maille ris, agus gu-n

d' thug an Tighearn' air gach ni a rinn e soirbheachadh 'n a làimh[a].

4 Agus fhuair Ioseph deadh-ghean 'n a shealladh[b], agus rinn e seirbhis da: agus rinn se e 'n a fhear-riaghlaidh air a thigh[c], agus gach ni a bh'aige chuir e fo 'làimh.

5 Agus o'n àm sin féin 's an d' rinn se e 'n a fhear-riaghlaidh air a thigh, agus air gach ni a bh'aige, bheannaich an Tighearna tigh an Eiphitich air sgàth Ioseiph[f]: agus bha beannachadh an Tighearn' air gach ni a bh'aige, anns an tigh, agus anns a' mhachair[g].

6 Agus dh'fhàg e gach ni a *bh*'aige' 'an làimh Ioseiph, agus cha b'fhios da aon ni a bh'aige, saor o'n aran a *bha* e 'g itheadh: agus bha Ioseph 'n a *dhuine* maiseach[i], agus sgiamhach 's an aghaidh.

7 Agus an déigh nan nithe sin leag bean a mhaighstir a sùilean air Ioseph[j] agus thubhairt i, Luidh leamsa[k].

8 Agus dhiùlt esan[l], agus thubhairt e ri mnaoi a mhaighstir, Feuch, cha-n 'eil fios aig mo mhaighstir ciod *a tha* maille rium 's an tigh, agus gach ni a th'aige chuir e fo m' làimh-sa.

9 Cha-*n 'eil* neach 's an tigh so a's mò na mise; agus cha do chum e uam ni sam bith ach thusa, a chionn gur tu a bhean: cionnus uime sin a ni mise an t-olc mòr so[n], agus a pheacaicheas mi an aghaidh Dhé[p]?

10 Agus thachair e, 'n uair a labhair i ri Ioseph o là, gu là[q], nach éisdeadh esan rithe, gu luidhe leatha, *no*' bhi maille rithe.

11 Agus thachair e, air là àraidh, gu-n deachaidh esan a steach do 'n tigh a dheanamh 'oibre féin, agus cha *robh* aon de dhaoinibh an tighe an sin a stigh.

12 Agus rug i air air 'eudach-uachdair[t], ag ràdh, Luidh leamsa: agus dh' fhàg e 'eudach-uachdair 'n a làimh, agus theich e[u], agus thàr e mach.

13 Agus an uair a chunnaic ise gu-n d'fhàg e 'eudach-uachdair 'n a làimh, agus gu-n do theich e mach,

14 An sin ghairm i air daoinibh a tighe, agus labhair i riu, ag ràdh, Faicibh, thug e steach d'ar n-ionnsuidh Eabhruidheach g'ar maslachadh[w]: thàinig e steach a m' ionnsuidhs' a luidhe leam, agus ghlaodh mise le guth àrd[2].

15 Agus 'n uair a chual' e gu-n do thog mi suas mo ghuth, agus gu-n do ghlaodh mi, an sin dh'fhàg e 'eudach-uachdair maille rium, agus theich e, agus chaidh e mach.

16 Agus thaisg i 'eudach-uachdair làimh rithe, gus an d'thàinig a tighearna dhachaidh.

17 Agus labhair i ris a réir nam briathran so[a], ag ràdh, Thàinig an seirbhiseach Eabhruidheach, a thug thu d'ar n-ionnsuidh, a steach a m'ionnsuidh-sa gu mo mhaslachadh;

18 Agus an uair a thog mise suas mo ghuth agus a ghlaodh mi, an sin dh'fhàg e 'eudach-uachdair maille rium, agus theich e mach.

19 Agus 'n uair a chual' a mhaighstir briathran a mhnatha, a labhair i ris, ag ràdh, Air an dòigh so rinn do sheirbhiseach orm; an sin las 'fhearg suas[d].

20 Agus ghabh maighstir Ioseiph e, agus chuir e 's a' phrìosan e[e], far an robh prìosanaich an rìgh ceangailte: agus bha e an sin 's a' phrìosan.

21 Ach bha 'n Tighearna maille ri Ioseph, agus nochd e tròcair[1] dha, agus thug e dha deadh-ghean ann an sùilibh fhir-gleidhidh a' phrìosain[h].

22 Agus chuir fear-gleidhidh a' phrìosain fo làimh Ioseiph na prìosanaich uile a *bha* 's a' phrìosan; agus gach ni a rinn iad an sin, b'esan a rinn *e*.

23 Cha d'amhairc fear-gleidhidh a' phrìosain air ni 's am bith a *bha* fo 'làimh, a chionn gu-*n robh* an Tighearna maille ris; agus *an ni sin* a rinn e thug an Tighearn' air soirbheachadh *leis*[m].

## CAIB. XL.

1 *Thilgeadh 'am prìosan àrd bhuidealair, agus àrd fhuineadair rìgh na h-Eiphit.* 4 *Chuir ceannard an fhreiceadain an cùram air Ioseph.* 5 *Dh'eadar-mhìnich e an aislingean dhoibh.*

AGUS an déigh nan nithe sin, chuir buidealair[o] rìgh na h-Eiphit, agus 'fhuineadair, fearg air an tighearna, rìgh na h-Eiphit.

2 Agus bha corruich mhòr[r] air Pharaoh ri dithis d'a sheirbhisich, ris an àrd bhuidealair, agus ris an àrd fhuineadair.

3 Agus chuir e'n làimh iad ann an tigh ceannaird an fhreiceadain 's a' phrìosan, far *an robh* Ioseph ceangailte[s].

4 Agus chuir ceannard an fhreiceadain an cùram air Ioseph, agus fhritheil e dhoibh; agus dh'fhan iad tamull ann an làimh.

5 Agus chunnaic iad aisling le 'chéile, gach fear *aca* 'aisling féin[v] 's an aon oidhche, gach fear a réir eadar-mhìneachaidh 'aislinge; am buidealair agus fuineadair rìgh na h-Eiphit, a *bha* ceangailte 's a' phrìosan.

6 Agus thàinig Ioseph a steach d'an ionnsuidh 's a' mhaduinn, agus dh'amhairc e orra, agus, feuch, *bha* iad dubhach[x].

7 Agus dh'fheòraich e de sheirbhisich Pharaoh, a *bha* 'n làimh maille ris ann an tigh a thighearna, ag ràdh, C'ar son a tha 'ur gnùis *co* mhuladach[3] an diugh[y]?

8 Agus thubhairt iad ris, Chunnaic sinn aisling, agus cha-*n 'eil neach againn* a dh'eadar-mhìnicheas i[z]. Agus thubhairt Ioseph riu, Nach ann o Dhia *tha* gach eadar-mhìneachadh[b]? innsibh dhomhs' *iad*, guidheam oirbh.

9 Agus dh'innis an t-àrd bhuidealair 'aisling do Ioseph, agus thubhairt e ris, 'Am aisling-sa, feuch[c], *bha* fìonain fa m' chomhair.

R.C. 1729.

[a] Ios. 1. 7, 8; 1 Each. 22. 13; Salm 1. 3
[b] rann 21; 1 Sam. 16. 22
[c] caib. 24. 2
[d] Gnà. 6. 34, 35; Dan. 8. 6
[e] caib. 41. 14; Salm 105. 18
[f] caib. 30. 27
[1] *caoimhneas.*
[g] Deut. 28. 3, 6
[h] Ecs. 12. 36; Salm 106. 46; Gnà. 16. 7; Dan. 1. 9; Gnìo. 7. 10
[i] 1 Sam. 16. 12; 17. 42
[j] Iob 31. 1; Salm 119. 37
[k] 2 Sam. 13. 11
[l] Gnà. 1. 10
[m] rann. 2, 3
[n] Lebh. 20. 10; Gnà. 6. 29, 32
[o] Neh. 1. 11
[p] 2 Sam. 12. 13; Salm 51. 4; Ier. 28. 16
[q] Gnà. 22. 14; 23. 27
[r] Gnà. 16. 14; 19. 19
[s] caib. 39. 23
[t] Gnà. 7. 13
[u] Ecl. 7. 26
[v] Iob 33. 15-17
[w] Ese. 22. 5
[2] *mòr.*
[x] Dan. 4. 6
[3] *cho olc.*
[y] Neh. 2. 2
[z] caib. 41. 15
[a] Ecs. 23. 1; Salm 37. 14; 120. 3
[b] Dan. 2. 11, 28
[c] Bre. 7. 13

10 Agus air an fhìonain *bha* tri meang-
lain; agus *bha* i mar gu-m bitheadh i a'
briseadh a mach, *agus* thàinig i fo a làn
bhlàth, *agus* thug a bagaidean dearcan
abuich uatha.
11 Agus *bha* cupan Pharaoh a'm' làimh;
agus ghabh mi na fìon-dhearcan, agus
dh'fhàisg mi iad ann an cupan Pharaoh,
agus thug mi an cupan do làimh Pharaoh.
12 Agus thubhairt Ioseph ris, *Is e* so a
h-eadar-mhìneachadh[a]: Na tri meanglain,
*is* tri làithean iad.
13 Eadhon an ceann thri làithean tog-
aidh Pharaoh suas do cheann[b], agus bheir
e rìs gu d'àite féin thu; agus bheir thu
cupan Pharaoh 'n a làimh, mar a b'àbhaist
duit roimhe, 'n uair a bha thu a'd' bhuid-
ealair aige.
14 Ach cuimhnich thusa ormsa 'n uair
a dh'éireas gu maith dhuit, agus dean,
guidheam ort, caoimhneas domh[c], agus
dean iomradh orm ri Pharaoh, agus thoir
a mach mi as an tigh so:
15 Oir, gu deimhin, ghoideadh air falbh
mi á tìr nan Eabhruidheach, agus mar
an ceudna, an so cha d'rinn mi ni sam
bith[e] gu-n cuirteadh 's an t-slochd mi.
16 'N uair a chunnaic an t-àrd fhuinead-
air gu-n d'eadar-mhìnich e gu maith,
thubhairt e ri Ioseph, *Bha* mise mar an
ceudna a'm' aisling, agus, feuch, *bha* tri
bascaidean geala[2] air mo cheann:
17 Agus anns a' bhascaid a b'àirde *bha*
de gach seòrsa bìdh air son Pharaoh de
dheasachadh an fhuineadair; agus dh'ith
an eunlaith iad a mach as a' bhascaid air
mo cheann.
18 Agus fhreagair Ioseph, agus thubh-
airt e, *Is e* so a h-eadar-mhìneachadh:
Na tri bascaidean, *is* tri làithean iad[i].
19 An ceann thri làithean[j] togaidh Pha-
raoh suas do cheann dhiot, agus crochaidh
e thu air crann, agus ithidh an eunlaith
d' fheòil dhiot[l].
20 Agus air an treas là, comh-ainm
latha-breithe Pharaoh[m], rinn e cuirm d'a
sheirbhisich uile: agus thog e suas ceann an
àrd bhuidealair, agus ceann an àrd fhuin-
eadair am measg a sheirbhiseach.
21 Agus thug e an t-àrd bhuidealair a
chum a bhuidealaireachd a rìs; agus thug
e 'n cupan do làimh Pharaoh[n]:
22 Ach chroch e 'n t-àrd fhuineadair,
mar a dh'eadar-mhìnich Ioseph dhoibh[o].
23 Gidheadh, cha do chuimhnich an
t-àrd bhuidealair air Ioseph, ach dhì-
chuimhnich se e[q].

## CAIB. XLI.

4 *Dà aisling Pharaoh.* 25 *Dh'eadar-mhìnich Ioseph iad.* 33 *Thug e comhairle do Pharaoh.* 38 *Rinneadh e 'n a uachdaran air tìr na h-Eiphit.* 56 *Bha gorta air aghaidh na talmhainn uile.*

AGUS an ceann dà bhliadhna iomlan
chunnaic Pharaoh aisling[s]; agus,
feuch, sheas e làimh ris an amhainn:



B.C. 1718.

a caib. 41. 25; Dan. 2. 36
b 2 Ri. 25. 27; Ier. 52. 31
1 *reamhar.*
c 1 Sam. 20. 14, 15; 1 Ri. 2. 7; Luc. 23. 42
d Dan. 4. 5, 19; 7. 28; 8. 27
e 1 Sam. 24. 11; Salm 59. 3, 4; Dan. 6. 22
f Ecs. 7. 11; Isa. 29. 14; Dan. 2. 2
g 1 Cor. 1. 19
2 no, *làn tholl.*
h caib. 40. 2
i caib. 41. 26
j rann 13
k caib. 40. 5
l 1 Sam. 17. 44; 2 Sam. 21. 10
m Mat. 14. 6; Marc. 6. 21
n Neh. 2. 1
o rann 19
p 1 Sam. 2. 8; Salm 105. 20
q Salm 31. 12; Ecl. 9. 15, 16; Am. 6. 6
r Salm 25. 14; Dan. 5. 16
s Est. 6. 1; Dan. 2. 1
t caib. 40. 8; Dan. 2. 30; 2 Cor. 3. 5

2 Agus, feuch, thàinig a nìos as an amh-
ainn seachd bà, sgiamhach r'am faicinn,
agus reamhar ann am feòil; agus bha iad
ag ionaltradh ann am mìn-fheur.
3 Agus, feuch, thàinig seachd bà eile
nìos 'n an déigh as an amhainn, grannda
r'am faicinn, agus caol 'n am feòil: agus
sheas iad làimh ris na bà *eile*, air bruaich
na h-aimhne.
4 Agus dh'ith na bà a *bha* grannda r'am
faicinn, agus caol 'n am feòil suas na
seachd bà sgiamhach agus reamhar. Mar
sin dhùisg Pharaoh.
5 Agus choidil, agus chunnaic e aisling
an dara uair: Agus, feuch, dh'éirich suas
seachd diasan arbhair air aon choinnlein,
reachdmhor[1] agus maith.
6 Agus, feuch, dh'fhàs suas 'n an déigh
seachd diasan caola, agus air an seargadh
leis a' ghaoith an ear.
7 Agus shluig na seachd diasan caola
suas na seachd diasan reachdmhor agus
làn: agus dhùisg Pharaoh, agus, feuch,
*b'aisling a bh'ann.*
8 Agus 's a' mhaduinn bha a spiorad
air a bhuaireadh[d]; agus chuir e *fios* uaith,
agus ghairm e uile dhruidhean na h-
Eiphit[f], agus a daoine glic uile: agus
dh'innis Pharaoh 'aislingean dhoibh; ach
cha *robh* neach ann a dh'eadar-mhìnich-
eadh iad do Pharaoh[g].
9 An sin labhair an t-àrd bhuidealair
ri Pharaoh, ag ràdh, An diugh tha mis'
a' cuimhneachadh mo lochdan.
10 Bha fearg air Pharaoh r'a sheirbh-
isich[h], agus chuir e mise 'an làimh ann an
tigh ceannaird an fhreiceadain, *araon*
mise, agus an t-àrd fhuineadair.
11 Agus chunnaic sinn aisling 's an aon
oidhche, mis' agus esan: chunnaic *gach*
fear *againn* aisling a réir eadar-mhìneach-
aidh 'aisling[k].
12 Agus *bha* 'n sin maille ruinn òganach
Eabhruidheach, seirbhiseach do cheannard
an fhreiceadain; agus dh'innis sinn da,
agus dh'eadar-mhìnich e dhuinn ar n-
aislingean: do *gach* fear againn a réir
'aisling dh'eadar-mhìnich e.
13 Agus mar a dh'eadar-mhìnich e
dhuinn, mar sin bha e: mise chuir e rìs
ann am àite, agus esan chroch e.
14 Agus chuir Pharaoh *teachdaire* uaith,
agus ghairm e Ioseph, agus thug iad le
cabhaig a mach as an t-slochd e[p]: agus
bhearr se *e féin*, agus mhùth e 'eudach,
agus thàinig e steach a dh'ionnsuidh
Pharaoh.
15 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,
Chunnaic mi aisling, agus cha-*n 'eil* neach
ann a dh'eadar-mhìnicheas i: agus chuala
mi air a ràdh mu d'thimchioll-sa, 'n uair
a chluinneas tu aisling, gur aithne dhuit
a h-eadar-mhìneachadh[r].
16 Agus fhreagair Ioseph Pharaoh, ag
ràdh, Cha-*n 'eil e* annamsa: bheir Dia
freagradh sìthe do Pharaoh[t].
17 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,

Ann am aisling, feuch, sheas mi air
bruaich na h-aimhne[a] :
18 Agus, feuch, thàinig a nios as an
amhainn seachd bà, reamhar 'am feòil,
agus sgiamhach ann an cruth ; agus bha
iad ag ionaltradh ann am mìn-fheur ;
19 Agus, feuch, thàinig seachd bà eile
nìos 'n an déigh, bochd agus ro ghrannda,
agus caol ann am feòil : cha-n fhaca mi
'n samhuil *riamh* ann an uile thìr na h-
Eiphit air olcas.
20 Agus dh'ith na bà caola agus grannda
suas na ceud seachd bà reamhra.
21 Agus 'n uair a dh'ith iad suas iad[1],
cha-n aithnichteadh *orra* gu-n d'ith siad
iad ; ach *bha* iad grannda r'am faicinn,
mar an toiseach. An sin dhùisg mi.
22 Agus chunnaic mi ann am aisling ;
agus, feuch, thàinig a nìos seachd diasan
air aon choinnlein, làn agus maith :
23 Agus, feuch, dh'fhàs suas 'n an
déigh seachd diasan, air an crìonadh,
caol, agus seargta leis a' ghaoith an
ear ;
24 Agus shluig na diasan caola suas na
seachd diasan maithe : agus dh'innis mi
*so* do na druidhean[f] ; ach cha *robh* neach
ann a b'urrainn *a' chùis* fhoillseachadh
dhomh.
25 Agus thubhairt Ioseph ri Pharaoh,
Aisling Pharaoh, *is* aon *i* : an ni sin a tha
Dia gus a dheanamh, dh'fhoillsich e do
Pharaoh[i].
26 Na seachd bà maithe, *is* seachd
bliadhna iad ; agus na seachd diasan
maithe, *is* seachd bliadhna iad : *is* aon an
aisling.
27 Agus na seachd bà caola agus grannda
a thàinig a nìos 'n an déigh, *is* seachd
bliadhna iad ; agus na seachd diasan fàs,
seargta leis a' ghaoith an ear, bithidh iad
'n an seachd bliadhna gorta[l].
28 So an nì a thubhairt mi ri Pharaoh :
An nì a *tha* Dia gus a dheanamh, nochd e
do Pharaoh.
29 Feuch, *tha* seachd bliadhna mòr-
phailteis a' teachd[m] air feadh tìre na
h-Eiphit uile :
30 Agus éiridh seachd bliadhna gorta
suas 'n an déigh[o], agus dì-chuimhnichear
am pailteas uile ann an tìr na h-Eiphit ;
agus claoidhidh a' ghorta an tìr.
31 Agus cha-n aithnichear am pailteas
anns an tìr, air son na gorta a leanas : oir
bithidh i ro throm.
32 Agus a thaobh gu-n do dhùblaich-
eadh an aisling do Pharaoh dà uair, *tha*
*sin* a chionn gu *bheil* an ni air a shuidh-
eachadh le Dia[q] ; agus bheir Dia ann an
aithghearradh gu crìch e[r].
33 A nis uime sin, amhairceadh Pharaoh
a mach air son duine a tha tuigseach
agus glic, agus cuireadh e os ceann tìre
na h-Eiphit e.
34 Deanadh Pharaoh *so*, agus òrduich-
eadh e luchd-riaghlaidh os ceann na tìre,
agus togadh iad an cùigeamh cuid *de thor-*

B.C. 1715.

[a] rann 1
[b] Gnà. 6. 6-8; 22. 3
[1] *a thàinig iad chum an taoibh a stigh dhiubh.*
[c] Gnio. 7. 10
[d] Air. 27. 18; Iob 32. 8; Gnà. 2. 6; Dan. 4. 8, 18
[e] Salm 105. 21
[2] *air armachadh.*
[f] rann 8; Dan. 4. 7
[g] Dan. 6. 3
[h] Est. 3. 10; 8. 2, 8, 15
[i] Dan. 2. 29, 45; Tais. 4. 1
[3] no, *sìoda.*
[j] Dan. 5. 7, 29
[k] caib. 45. 8, 26; Gnio. 7. 10
[l] 2 Ri. 8. 1
[4] 's e sin, *fear-foillseachaidh dhìomhaireachdan.*
[5] no, *prionnsa.*
[m] rann 47
[n] Ecs. 2. 16; 2 Sam. 8. 18
[o] rann 54
[p] 1 Sam. 16. 21; Dan. 1. 19; Luc. 21. 36
[q] caib. 37. 7, 9
[r] Air. 23. 19; Isa. 46. 10
[s] caib. 22. 17; Bre. 7. 12; 1 Sam. 13. 5; Salm 78. 27
[t] caib. 46. 20; 48. 5

*adh* tìre na h-Eiphit 's na seachd bliadh-
naibh pailteis[b].
35 Agus cruinnicheadh iad uile bhiadh
nam bliadhna maithe sin ri teachd, agus
taisgeadh iad suas arbhar fo làimh
Pharaoh, agus gleidheadh iad biadh 's
na bailtibh.
36 Agus bithidh am biadh *sin* 'n a
thaisgeach do'n tìr, fa chomhair nan
seachd bliadhna gorta 'bhitheas ann an
tìr na h-Eiphit ; chum as nach téid as do'n
tìr leis a' ghorta.
37 Agus bha a' chomhairle maith ann
an sùilibh Pharaoh[c], agus ann an sùilibh
a sheirbhiseach uile.
38 Agus thubhairt Pharaoh r'a sheirbh-
isich, Am bheil e 'n comas duinn a leithid
so de dhuine fhaotainn, anns *am bheil*
spiorad Dhé[d] ?
39 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,
A thaobh gu-n d'fhoillsich Dia so uile
dhuit, cha-*n 'eil* neach ann cho tuigseach
agus cho glic riut féin.
40 Bithidh tu os ceann mo thighe-sa[e],
agus a réir d'fhocail bithidh mo shluagh
uile air an riaghladh[2] : a mhàin 's an rìgh-
chaithir bithidh mise na 's mò na thu.
41 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,
Faic, chuir mi thu os ceann uile thìre na
h-Eiphit[g].
42 Agus thug Pharaoh 'fhàinne[h] bhàrr
a làimhe, agus chuir e air làimh Ioseiph
e ; agus sgeadaich se e ann an trusgan de
lìon-eudach[3] grinn, agus chuir e slabhruidh
òir m' a mhuineal[j].
43 Agus thug e air marcachd 's an dara
carbad a *bh*'aige féin ; agus ghlaodh iad
roimhe, Lùbaibh an glùn ; agus rinn se
e '*n a uachdaran* air tìr na h-Eiphit uile[k].
44 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,
*Is* mise Pharaoh, agus as d'eugmhais-sa
cha tog duine suas a làmh no a chos ann
an tìr na h-Eiphit uile.
45 Agus thug Pharaoh Saphnat-paa-
neah[4] mar ainm air Ioseph ; agus thug e
dha Asenat nighean Photipherah sagairt[5]
Oin[n] mar mhnaoi : agus chaidh Ioseph a
mach air feadh *uile* thìre na h-Eiphit.
46 Agus *bha* Ioseph deich bliadhna
fichead a dh'aois an uair a sheas e 'am
fianuis Pharaoh[p] rìgh na h-Eiphit : agus
chaidh Ioseph a mach o làthair Pharaoh,
agus chaidh e troimh thìr na h-Eiphit
uile.
47 Agus thug an talamh a mach anns
na seachd bliadhnaibh pailteis 'n a ghlac-
aidibh.
48 Agus chruinnich e r'a chéile uile
bhiadh nan seachd bliadhna, a bha ann an
tìr na h-Eiphit ; agus thaisg e suas biadh
's na bailtibh : biadh fearainn gach baile,
a *bha* mu'n cuairt air, thaisg e suas ann.
49 Agus chuir Ioseph r'a chéile sìol mar
ghaineamh na fairge[s], ro mhòran, gus an
do sguir e d'*a* àireamh : oir *bha e* gun
àireamh.
50 Agus do Ioseph rugadh dithis mhac[t]

mu-n d'thàinig bliadhnacha na gorta, a
rug Asenat dha, nighean Photipherah,
sagairt Oin.
51 Agus thug Ioseph Manaseh[2] mar
ainm air a' cheud-ghin; oir thug Dia orm,
*ars' esan*, mo shaothair uile 'dhì-chuimh-
neachadh, agus tigh m'athar uile.
52 Agus air an dara *mac* thug e Eph-
raim[3] mar ainm; oir thug Dia orm, *ars'
esan*, a bhi sìolmhor[b] ann an tìr m'àmh-
ghair.
53 Agus chrìochnaicheadh seachd bliadh-
nachan a' phailteis a bha ann an tìr na
h-Eiphit.
54 Agus thòisich seachd bliadhnachan na
gorta ri teachd, mar a thubhairt Ioseph[c];
agus bha a' ghorta anns na dùthchannaibh
uile: ach ann an uile thìr na h-Eiphit
bha aran.
55 Agus an uair a bha tìr na h-Eiphit
uile ann an uireasbhuidh[d], an sin ghlaodh
an sluagh ri Pharaoh air son arain: agus
thubhairt Pharaoh ris na h-Eiphitich uile,
Ruigibh Ioseph; *an ni sin* a their e ruibh,
deanaibh.
56 Agus bha a' ghorta air aghaidh na
talmhainn uile: agus dh'fhosgail Ioseph
na tighean-taisge uile, agus reic e ris na
h-Eiphitich[f]: agus bhuadhaich a' ghorta
ann an tìr na h-Eiphit.
57 Agus thàinig gach dùthaich do'n
Eiphit a dh'ionnsuidh Ioseiph a cheann-
ach *bìdh;* oir bhuadhaich a' ghorta anns
gach dùthaich.

## CAIB. XLII.

1 *Chuir Iacob a dheichnear mhac do'n Eiphit a cheannach sìl.* 17 *Thilg Ioseph 'am prìosan iad mar luchd-brathaidh; ach air a' chumha gu-m fàgadh iad Simeon, agus gu-m pilleadh iad a rìs le'm bràthair a b'òige, leigeadh as iad.*

ANIS an uair a chunnaic Iacob gu-n
robh sìol 's an Eiphit[i], thubhairt e
r'a mhic, C'ar son a tha sibh ag amharc
air a chéile?
2 Agus thubhairt e, Feuch, chuala mi
gu bheil sìol 's an Eiphit; rachaibh sìos
an sin, agus ceannaichibh dhuinn as a sin,
chum as gu-m bi sinn beò, agus nach faigh
sinn bàs[k].
3 Agus chaidh deichnear bhràithrean
Ioseiph sìos a cheannach sìl 's an Eiphit.
4 Ach cha do chuir Iacob Beniamin
bràthair Ioseiph maille r'a bhràithribh:
oir thubhairt e, Air eagal gu-n éirich olc
dha[m].
5 Agus thàinig mic Israeil a cheannach
*sìl* am measg na muinntir a thàinig: oir
bha a' ghorta ann an tìr Chanaain.
6 Agus bha Ioseph 'n a uachdaran air
an tìr[p]: *B'*esan a bha a' reiceadh ri sluagh
na tìre uile. Agus thàinig bràithrean
Ioseiph, agus chrom siad iad féin sìos da,
*le'*n aghaidh gu làr.
7 Agus chunnaic Ioseph a bhràithrean,
agus dh'aithnich e iad, ach rinn se e féin

R.C. 1707.

[1] *nithe cruaidh riu*
[2] 's e sin, *di-chuimh-neachadh.*
[3] 's e sin, *sìolmhor.*
[a] caib. 37. 5-9
[b] caib. 49. 22
[c] rann 30
[d] Ier. 14. 1, 2
Tuir. 4. 4
[e] caib. 34. 10
[f] caib. 42. 6
47. 14, 24
[g] Deut. 6. 13
1 Sam. 1. 26
17. 55
Bre. 5. 12
[4] *ceanglar.*
[h] caib. 20. 11
Lebh. 25. 43
Neh. 5. 15
Luc. 18. 2, 4
[i] Gnio. 7. 12
[j] rann 34
caib. 43. 5
44. 23
[k] caib. 43. 8
Salm 118. 17
[l] Air. 32. 23
1 Ri. 17. 18
Iob 36. 8, 9
Hos. 5. 15
[m] rann 38
[n] Gnà. 21. 13
24. 11, 12
Ier. 34. 17
Mat. 7. 2
[o] caib. 37. 21
[p] caib. 41. 41

'n a choigreach dhoibh, agus labhair e
gu coimheach riu[1]; agus thubhairt e riu,
Cia as a thàinig sibhse? Agus thubhairt
iadsan ris, A tìr Chanaain a cheannach
bìdh.
8 Agus dh'aithnich Ioseph a bhràith-
rean, ach cha d'aithnich iadsan esan.
9 Agus chuimhnich Ioseph air na h-ais-
lingibh a chunnaic e mu'n timchioll[a],
agus thubhairt e riu, *Is* luchd-brathaidh
sibh; a dh'fhaicinn lomnochdaidh na tìre
thàinig sibh.
10 Agus thubhairt iad ris, Cha-n eadh,
mo thighearna, ach is ann a thàinig do
sheirbhisich a cheannach bìdh:
11 *Is* mic aon duine sinn uile, *is* daoine
fìrinneach sinn; cha luchd-brathaidh do
sheirbhisich.
12 Agus thubhairt esan riu, Cha-n eadh,
ach is ann a dh'fhaicinn lomnochdaidh na
tìre thàinig sibh.
13 Agus thubhairt iad, *Is* dà bhràthair
dheug do sheirbhisich, mic aon duine ann
an tìr Chanaain; agus, feuch, *tha'm fear*
a's òig' an diugh maille r'ar n-athair, agus
*tha* aon nach maireann[e].
14 Agus thubhairt Ioseph riu, So an ni
a thubhairt mi ribh, ag ràdh, *Is* luchd-
brathaidh sibh.
15 Mar so dearbhar sibh; mar is beò
Pharaoh[g], cha téid sibh a mach á so, mur
tig 'ur bràthair a's òige an so.
16 Cuiribh uaibh fear agaibh, agus thug-
adh e leis 'ur bràthair, agus gleidhear[4]
sibhse ann am prìosan, chum as gu-n
dearbhar 'ur briathran, am *bheil no nach
'eil* fìrinn annaibh: no mar is beò Pharaoh,
gu cinnteach *is* luchd-brathaidh sibh.
17 Agus chuir e 'am prìosan iad uile
ré thri làithean.
18 Agus thubhairt Ioseph riu air an
treas là, Deanaibh so, agus bithibh beò:
*oir* tha eagal Dhé ormsa[h].
19 Ma'*s* daoine fìrinneach sibh, fàgar
aon d'ur bràithribh ceangailte ann an tigh
'ur prìosain: agus imichibh-se, thugaibh
leibh sìol air son gorta 'ur teaghlaichean.
20 Ach thugaibh 'ur bràthair a's òige
a m'ionnsuidh-sa[j]; mar sin dearbhar 'ur
briathran, agus cha-n fhaigh sibh bàs.
Agus rinn iad mar sin.
21 Agus thubhairt iad r'a chéile, *Tha*
sinn gu deimhin ciontach[l] a thaobh ar
bràthar, do bhrìgh gu-m faca sinn cràdh
'anama, 'n uair a ghuidh e oirnn, agus nach
d'éisd sinn ris: uime sin thàinig an airc
so oirnn[n].
22 Agus fhreagair Reuben iad, ag ràdh,
Nach do labhair mise ribh, ag ràdh[o], Na
peacaichibh an aghaidh an leinibh? agus
cha d'éisd sibh: Uime sin, feuch, mar an
ceudna tha 'fhuil air a h-iarraidh *oirnn.*
23 Agus cha robh fhios aca-san gu-n
*robh* Ioseph 'g *an* tuigsinn; oir *bha* eadar-
theangair eatorra.
24 Agus thionndaidh se e féin uatha,
agus ghuil e; agus phill e rìs d'an ionn-

suidh, agus labhair e riu, agus thug e
Simeon uatha, agus cheangail se e fa
chomhair an sùl.
25 An sin dh'àithn Ioseph an saic a
lionadh le sìol, agus airgiod gach duine a
chur air ais 'n a shac, agus biadh a thoirt
doibh air son na slighe[a]: agus is ann mar
so a rinn e riu.
26 Agus thog iad an sìol air an asalaibh,
agus dh'imich iad á sin.
27 Agus an uair a dh'fhosgail fear
dhiubh a shac[c], a thoirt bìdh d'a asal 's
an tigh-òsda, chunnaic e 'airgiod; oir,
feuch, *bha* e ann am beul a shaic.
28 Agus thubhairt e r'a bhràithribh,
Thugadh air ais m'airgiod-sa; agus, feuch,
*tha e* eadhon 'am shac. Agus dh'fhàilnich
an cridhe[1], agus bha eagal orra, ag ràdh,
gach fear r'a chéile, Ciod e so a rinn Dia
oirnn?
29 Agus thàinig iad a chum Iacoib an
athar, do thìr Chanaain, agus dh'innis iad
dha gach ni a thachair dhoibh, ag ràdh,
30 Labhair an duine a tha 'n a uachd-
aran air an tìr ruinn gu coimheach[d], agus
ghabh e sinn mar luchd-brathaidh air an
dùthaich.
31 Agus thubhairt sinn ris, *Is daoine*
fìrinneach sinne; cha luchd-brathaidh
*idir* sinn:
32 *Is* dà bhràthair dheug sinn, mic ar
n-athar; *tha* aon *mhac* nach *maireann*,
agus tha *am mac* a's òige 'n diugh maille
r'ar n-athair ann an tìr Chanaain.
33 Agus thubhairt an duine, uachdaran
na tìre ruinn, Mar so aithnichidh mi gur
*daoine* fìrinneach sibh; fàgaibh aon d'ur
bràithribh maille riumsa, agus gabhaibh
*biadh* air son gorta 'ur teaghlaichean,
agus bithibh ag imeachd:
34 Agus thugaibh 'ur bràthair a's òige
a m'ionnsuidh-sa; an sin bithidh fios agam
nach luchd-brathaidh sibh, *ach* gur *daoine*
fìrinneach sibh: *mar sin* bheir mise 'ur
bràthair dhuibh, agus ni sibh ceannachd
's an tìr[f].
35 Agus an uair a thaom iad an saic,
feuch, *bha* ceanglachan airgid gach duine
'n a shac féin[g], agus an uair a chunnaic
iad féin agus an athair na ceanglachain
airgid, bha eagal orra.
36 Agus thubhairt Iacob an athair riu,
Thug sibh uamsa *mo chlann*[h]: Ioseph cha
*mhaireann*, agus Simeon cha *mhaireann*,
agus Beniamin bheir sibh *air falbh:*
a'm' aghaidh-sa tha na nithe sin uile[k].
37 Agus labhair Reuben r'a athair, ag
ràdh, Cuir gu bàs mo dhithis mhac, mur
toir mi a d'ionnsuidh e: thoir thairis do
m' làimhs' e, agus bheir mise a d'ionn-
suidh a rìs e.
38 Agus thubhairt e, Cha téid mo mhac
sìos maille ribh; oir tha a bhràthair
marbh[m], agus dh'fhàgadh esan 'n a aonar:
ma thachras olc dha 's an t-slighe air an
téid sibh, an sin bheir sibh sìos m' fhalt
liath le bròn do'n uaigh[n].

B.C. 1707.

[a] Mat. 5. 41
Ròm. 12. 17, 20
Eph. 4. 2
[b] caib. 41. 54
Tuir. 5. 10
[c] caib. 43. 21
[1] *chaidh an cridhe mach.*
[d] rann. 7, 12
[e] caib. 44. 32
Salm 119. 122
Philem. 18, 19
[f] caib. 34. 10
[g] caib. 43. 21
[h] caib. 43. 14
[i] Gnà. 18. 16
[j] caib. 37. 25
[k] 1 Sam. 27. 1
Iob 7. 7
Ecl. 7. 8
Ròm. 8. 28
[l] caib. 42. 25
[m] caib. 37. 33
[n] caib. 44. 29
[o] Neh. 1. 11
Salm 37. 5

## CAIB. XLIII.

1 *Le comhairle Iudah leig Iacob le Beniamin dol do'n Eiphit.* 13 *Thugadh bràithrean Ioseiph a dh'ionnsuidh a thighe.* 26 *Ghabh e gu h-aoidheil riu, agus dh'ith agus dh'òl iad maille ris.*

AGUS *bha* a' ghorta ro mhòr 's an tìr[b].
2 Agus an uair a dh'ith iad suas an
sìol a thug iad as an Eiphit, thubhairt an
athair riu, Rachaibh a rìs, ceannaichibh
dhuinn beagan bìdh.
3 Agus labhair Iudah ris, ag ràdh, Thug
an duine dearbh-chinnte dhuinn, ag ràdh,
Cha-n fhaic sibh mo ghnùis-sa, mur *bi*
'ur bràthair maille ribh.
4 Ma chuireas tu ar bràthair maille
ruinn, théid sinn sìos, agus ceannaichidh
sinn biadh dhuit;
5 Ach mur cuir thu *leinn e*, cha téid sinn
sìos: oir thubhairt an duine ruinn, Cha-n
fhaic sibh mo ghnùis, mur *bi* 'ur bràthair
maille ribh.
6 Agus thubhairt Israel, C'ar son a
bhuin sibh *cho* olc rium, agus gu-n d'innis
sibh do'n duine gu-n robh bràthair tuill-
eadh agaibh?
7 Agus thubhairt iad, Dh'fhiosraich an
duine dhinn gu teann m'ar timchioll féin,
agus mu thimchioll ar càirdean, ag ràdh,
Am *bheil* 'ur n-athair fathast beò? am
bheil bràthair *eile* agaibh? Agus dh'innis
sinne dha a réir brìgh nam briathar sin:
Am b'urrainn sinne fios a bhi againn gu
cinnteach gu-n abradh e, Thugaibh 'ur
bràthair a nuas?
8 Agus thubhairt Iudah ri Israel 'athair,
Cuir an t-òganach maille riumsa, agus
éiridh sinn, agus imichidh sinn, a chum
as gu-m bi sinn beò agus nach faigh sinn
bàs, araon sinne, agus thu féin, *agus* mar
an ceudna ar clann bheag.
9 Bithidh mise a'm' urras air a shon[e];
o m' làimh-sa iarraidh tu e: mur toir mise
a d'ionnsuidh, agus mur cuir mi a'd' làthair
e, an sin bitheadh a' choire gu bràth orm.
10 Oir mur bitheamaid air deanamh
moille, gu cinnteach bha sinn a nis air
pilltinn air ar n-ais an dara uair so.
11 Agus thubhairt Israel an athair riu,
*Ma dh'fheumas a' chùis a bhi* mar sin a
nis, deanaibh so; gabhaibh de'n toradh
a's fèarr 's an tìr 'n 'ur soithichibh,
agus thugaibh sìos tìodhlac do'n duine[i];
beagan ìoc-shlaint[j], agus beagan meala;
spìosraidh, agus mirr, cnothan, agus
almoinean:
12 Agus thugaibh leibh airgiod dùb-
ailte 'n 'ur làimh, agus an t-airgiod a
thugadh air ais 'am beul 'ur sac[l], thug-
aibh air ais e 'n 'ur làimh; theagamh gur
mearachd a bh'ann.
13 Gabhaibh mar an ceudna 'ur bràth-
air; agus éiribh, rachaibh a rìs a dh'ionn-
suidh an duine.
14 Agus gu-n tugadh Dia uile-chumh-
achdach tròcair dhuibh an làthair an
duine[o], chum as gu-n leig e air falbh leibh

'ur bràthair eile, agus Beniamin: ach ma
chaill mise *mo chlann*, chaill mi *iad*[a].
15 Agus ghabh na daoine an tìodhlac
sin, agus thug iad leo airgiod dùbailte 'n
an làimh, agus Beniamin; agus dh'éirich
iad, agus chaidh iad sìos do'n Eiphit,
agus sheas iad an làthair Ioseiph.
16 Agus an uair a chunnaic Ioseph Ben-
iamin maille riu, thubhairt e ri fear-
riaghlaidh a thighe[e], Thoir na daoine *sin*
dachaidh, agus marbh, agus deasaich;
oir maille riumsa ithidh na daoine *sin* air
mheadhon-là.
17 Agus rinn an duine mar a dh'iarr
Ioseph; agus thug e na daoine do thigh
Ioseiph.
18 Agus bha eagal air na daoine, 'chionn
gu-n d'thugadh iad do thigh Ioseiph,
agus thubhairt iad, *Is ann* air son an air-
gid, a chuireadh air ais 'n ar sacaibh a'
cheud uair, a thugadh a stigh sinn; chum
gu faigh e cion-fàth[g] 'n ar n-aghaidh,
agus gu-n tuit e oirnn, agus gu-n gabh e
sinn mar thràillean, agus ar n-asail.
19 Agus thàinig iad am fagus do fhear-
riaghlaidh tighe Ioseiph, agus labhair iad
ris aig dorus an tighe.
20 Agus thubhairt iad, O mo thighearna,
thàinig sinn da rìreadh a nuas an toiseach
a cheannach bìdh.
21 Agus an uair a thàinig sinn do'n
tigh-òsda, agus a dh'fhosgail sinn ar saic,
feuch, *bha* airgiod gach fir ann am beul
a shaic, ar n-airgiod 'n a làn chothrom:
agus thug sinn air ais leinn e 'n ar làimh.
22 Agus airgiod eile thug sinn a nuas
leinn 'n ar làimh a cheannach bìdh: cha-n
'eil fhios againn cò chuir ar n-airgiod 'n
ar sacaibh.
23 Agus thubhairt e, Sìth *gu robh*
dhuibh[j], na bitheadh eagal oirbh: thug
'ur Dia féin, agus Dia 'ur n-athar ionmhas
duibh 'n 'ur sacaibh: fhuair mise 'ur
n-airgiod. Agus thug e Simeon a mach
d'an ionnsuidh.
24 Agus thug an duine na daoine steach
do thigh Ioseph, agus thug e uisge *dhoibh*[k],
agus nigh iad an cosan, agus thug e
biadh d'an asalaibh.
25 Agus dh'ulluich iad an tìodhlac[l] an
coinneamh do Ioseph teachd aig meadh-
on-là; oir, chual' iad gu-n robh iad gu
aran itheadh an sin.
26 Agus an uair a thàinig Ioseph dhach-
aidh thug iad d'a ionnsuidh an tìodhlac,
a bha 'n an làimh, do'n tigh: agus chrom
siad iad féin dha gu làr[n].
27 Agus dh'fheòraich e an robh iad gu
maith, agus thubhairt e, Am bheil 'ur
n-athair, an seann duine mu-n do labhair
sibh[o], gu maith[3]? Am *bheil* e fathast
beò?
28 Agus thubhairt iadsan, *Tha* do
sheirbhiseach ar n-athair gu maith; *tha*
e fathast beò: agus chrom siad iad féin
sìos, agus rinn iad ùmhlachd.
29 Agus thog e suas a shùilean, agus

R.C. 1707.

[a] Est. 4. 16
[b] caib. 35. 17, 18
[c] Ios. 7. 19
2 Each. 29. 11
Mat. 9. 2
[d] 1 Ri. 3. 26
Ier. 31. 20
Phil. 1. 8
2. 1
Col. 3. 12
[e] caib. 44. 1
[f] caib. 46. 34
Ecs. 8. 26
[g] Iob 30. 14
[h] 2 Sam. 11. 8
[1] *dh'òl iad gu pailt.*
[i] Gnà. 31. 6
Ecl. 9. 7
10. 10
Dan. 5. 1
Mat. 11. 19
Eoin 2. 10
[j] Bre. 6. 23
19. 20
1 Sam. 25. 6
Luc. 24. 36
[k] caib. 18. 4
24. 32
[l] rann 11
[m] Gnà. 17. 13
[2] no, *a' cur deuchainn*, no *dearbhaidh.*
[n] caib. 37. 7, 10
[o] caib. 42. 11, 13
[3] *Am bheil sìth d'ur n-athair,* &c.
[p] caib. 43. 22

chunnaic e Beniamin a bhràthair, mac a
mhàthar[b], agus thubhairt e, an e so 'ur
bràthair a's òige, mu-n do labhair sibh
rium? Agus thubhairt e, Gu-n robh Dia
gràsmhor dhuit, a mhic[c].
30 Agus rinn Ioseph cabhag, oir bha a
chridhe a' tiomachadh[d] r'a bhràthair;
agus dh'iarr e *àit* anns an guileadh e;
agus chaidh e steach *d'a* sheòmar, agus
ghuil e 'n sin.
31 Agus nigh e 'eudan, agus chaidh e
mach, agus chum e air féin, agus thubh-
airt e, Cuiribh a sìos aran.
32 Agus chuir iad a sìos dhàsan leis
féin, agus dhoibhsan leo féin, agus do na
h-Eiphitich, a dh'ith maille ris, leo féin;
a chionn nach feudadh na h-Eiphitich aran
itheadh maille ris na h-Eabhruidhich; oir
*is* gràineileachd sin do na h-Eiphitich[f].
33 Agus shuidh iad sìos 'n a làthair, an
ceud-ghin a réir a chòir-bhreithe, agus
am fear a b'òige a réir 'òige: agus ghabh
na daoine iongantas *gach* fear r'a chéile.
34 Agus ghabh esan, *agus chuir* e
cuibhrionnan o 'làthair féin d'an ionn-
suidh[h]: ach rinn e cuibhrionn Bheniamin
cùig uairean na bu mhò na cuid aoin
aca-san. Agus dh'òl iad[1], agus bha iad
subhach maille ris[i].

## CAIB. XLIV.

1 *Innleachd Ioseiph a chumail Bheniamin.*
12 *Fhuaradh cupan airgid Ioseiph 'am beul saic Bheniamin.* 18 *Athchuinge iriosal Iudah.*

AGUS dh'àithn e do fhear-riaghlaidh
a thighe, ag ràdh, Lìon saic nan
daoine le sìol, a' mheud 's is urrainn iad
a ghiùlan, agus cuir airgiod *gach* duine
'am beul a shaic.
2 Agus cuir mo chupan-sa, an cupan
airgid, ann am beul saic an fhir a's òige,
agus airgiod a shìl: agus rinn e a réir an
fhocail a labhair Ioseph.
3 Co luath 's a bha 'mhaduinn soilleir,
chuireadh na daoine air falbh, iad féin
agus an asail.
4 *Agus* an uair a chaidh iad a mach as
a' bhaile, agus gun iad *fathast* fad o
làimh, thubhairt Ioseph ri fear-riaghlaidh
a thighe, Eirich, lean na daoine; agus an
uair a bheireas tu orra, abair riu, C'ar
son a dhìol sibh olc 'an éiric maith[m].
5 Nach e so *an cupan* as am bheil mo
thighearn' ag òl? agus leis am bheil e da
rìreadh a' deanamh[2] fiosachd? is olc a
fhuaradh sibh so a dheanamh.
6 Agus rug e orra, agus labhair e riu na
briathran ceudna.
7 Agus thubhairt iad ris, C'ar son a
labhras mo thighearna na briathran so?
nar leigeadh Dia gu-n deanadh do sheirbh-
isich a réir an ni so.
8 Feuch, an t-airgiod a fhuair sinn 'am
beul ar sac, thug sinn a rìs a d'ionnsuidh[p]
á tìr Chanaain; cionnus, uime sin, a ghoid-
eamaid airgiod no òr á tigh do thigh-
earna?

9 Cia b'e *air bith* de d'sheirbhisich aig am faighear e, cuirear gu bàs esan[a], agus bithidh sinne mar an ceudna 'n ar tràillean aig mo thighearn'.

10 Agus thubhairt e, A nis ma ta *bitheadh* e réir 'ur briathar: bithidh esan aig am faighear e 'n a sheirbhiseach agamsa[b]; agus bithidh sibhse neo-choireach.

11 An sin thug iad a nuas, gu grad, *gach* duine a shac féin gu làr, agus dh'fhosgail *gach* duine a shac.

12 Agus rannsaich esan, *agus* thòisich e aig an fhear a bu shine, agus sguir e aig an fhear a b'òige: agus fhuaradh an cupan ann an sac Bheniamin.

13 An sin reub iad an eudach[d], agus chuir *gach* duine a shac air 'asail, agus phill iad do'n bhaile.

14 Agus thàinig Iudah, agus a bhràithrean do thigh Ioseiph (oir *bha* e fathast an sin) agus thuit iad sìos 'n a fhianuis air an làr[f].

15 Agus thubhairt Ioseph riu, Ciod e an gnìomh so a rinn sibh? nach robh fhios agaibh gur aithne do m' leithid-sa de dhuine da rìreadh fiosachd a dheanamh?

16 Agus thubhairt Iudah, Ciod a their sinn ri m' thighearna? cionnus a labhras sinn[h]? no cionnus a ghlanas sinn sinn féin? Fhuair Dia a mach aingidheachd do sheirbhiseach[i]; feuch, *tha* sinne 'n ar seirbhisich do m' thighearn', araon sinne, agus esan mar an ceudna aig an d'fhuaradh an cupan.

17 Agus thubhairt e, Nar leigeadh Dia gu-n deanainn-sa so[k]: ach an duine aig an d'fhuaradh an cupan, bithidh esan 'n a sheirbhiseach agam-sa; agus d'ur taobh-se, rachaibh suas ann an sìth a dh'ionnsuidh 'ur n-athar.

18 An sin thàinig Iudah am fagus da, agus thubhairt e, Och mo thighearna, leig le d' sheirbhiseach, guidheam ort, focal a labhairt ann an cluasaibh mo thighearna, agus na lasadh d'fhearg an aghaidh do sheirbhisich[o]: oir *is* amhuil thusa agus Pharaoh.

19 Dh'fheòraich mo thighearna d'a sheirbhisich, ag ràdh, Am bheil athair agaibh, no bràthair?

20 Agus thubhairt sinne ri m' thighearna, Tha athair againn, seann duine, agus leanabh a shean aois, maothran: agus tha a bhràthair marbh, agus dh' fhàgadh esan 'n a aonar *de chloinn* a mhàthar, agus tha gràdh aig 'athair air[p].

21 Agus thubhairt thu ri d' sheirbhisich, Thugaibh a nuas e do m'ionnsuidh-sa[q], a chum as gu-n socraich mi mo shùilean air.

22 Agus thubhairt sinne ri 'm thighearna, Cha-n fheud an leanabh 'athair fhàgail: oir nam fàgadh e 'athair, gheibheadh *'athair* bàs.

23 Agus thubhairt thusa ri d' sheirbhisich, Mur tig 'ur bràthair a's òige nuas maille ribh, cha-n fhaic sibh m'aghaidh-sa na's mò.

R.C. 1707.

[a] caib. 31. 32
[b] Ecs. 22. 3
[c] caib. 30. 23; 35. 18; 46. 19
[d] caib. 37. 29, 34; Air. 14. 6; 2 Sam. 1. 11
[e] caib. 37. 33; 42. 36
[f] caib. 37. 7
[g] 1 Sam. 18. 1; 25. 29
[h] Esr. 9. 10; Iob 40. 4
[i] Air. 32. 23; Ios. 7. 18; Gnà. 28. 17; Luc. 12. 2
[j] caib. 43. 9
[k] Gnà. 17. 15
[l] Ecs. 32. 32; Ròm. 5. 7-10; 9. 3
[m] 2 Each. 34. 28
[n] Ecs. 18. 8; Iob 31. 29; Salm 116. 3; 119. 143
[o] caib. 18. 30, 32
[p] caib. 37. 3
[q] caib. 42. 15, 20
[r] Air. 14. 1
[s] Iob 4. 5; 23. 15; Mat. 14. 26

24 Agus an uair a chaidh sinne suas a dh'ionnsuidh do sheirbhisich, m'athar, dh'innis sinn da focail mo thighearna.

25 Agus thubhairt ar n-athair, Rachaibh a rìs, ceannaichibh dhuinn beagan bidh.

26 Agus thubhairt sinne, Cha-n fheud sinn dol sìos: ma bhitheas ar bràthair a's òige maille ruinn, an sin théid sinn sìos; oir cha-n fheud sinn aghaidh an duine fhaicinn, mur *bi* ar bràthair a's òige maille ruinn.

27 Agus thubhairt do sheirbhiseach m'athair ruinn, Tha fhios agaibh gu-n do rug mo bhean dithis *mhac* dhomh[c].

28 Agus chaidh aon *diubh* a mach uam, agus thubhairt mi, Gu cinnteach reubadh 'n a bhloighdibh e[e]; agus cha-n fhaca mi o sin e.

29 Agus ma bheir sibh *am mac* so uam mar an ceudna, agus gu-n tig tubaist air, bheir sibh sìos m'fhalt liath le bròn do'n uaigh.

30 A nis uime sin, an uair a thig mise a dh'ionnsuidh do sheirbhisich m'athar, gun an leanabh maille ruinn; (do bhrìgh gu bheil 'anam-san ceangailte[g] ann an anam an leinibh;)

31 Tarlaidh, 'n uair a chi e nach *'eil* an leanabh *maille ruinn*, gu faigh e bàs: agus bheir do sheirbhiseach sìos falt liath do sheirbhisich ar n-athar le bròn do'n uaigh.

32 Oir chaidh do sheirbhiseach 'an urras air son an leinibh do m'athair[j], ag ràdh, Mur toir mi a d'ionnsuidh e, an sin bithidh mi fo choire aig m'athair gu bràth.

33 A nis uime sin, guidheam ort, leig le d'sheirbhiseach fantuinn 'an àit an leinibh[l], a'm' thràill do m' thighearn': agus leig leis an leanabh dol suas maille r'a bhràithribh.

34 Oir cionnus a théid mise suas a dh'ionnsuidh m'athar, agus gun an leanabh maille rium? air eagal gu faic mi 'n t-olc[m] a thig air m'athair[n].

## CAIB. XLV.

1 *Rinn Ioseph e féin aithnichte d'a bhràithribh; thug e comhfhurtachd dhoibh, agus chuir e fios leo air 'athair.* 21 *Thug e dhoibh carbadan agus lòn air son na slighe.* 27 *'N uair a phill iad, agus a dh'innis iad so do Iacob, dh'athbheothaich a spiorad.*

AGUS cha b'urrainn Ioseph cumail air féin 'n an làthair-san uile a sheas làimh ris; agus ghlaodh e, Cuiribh gach duine mach uam: agus cha do sheas duine sam bith maille ris, an uair a rinn Ioseph e féin aithnichte d'a bhràithribh.

2 Agus ghuil e gu h-àrd[r]: agus chuala na h-Eiphitich, agus tigh Pharaoh e.

3 Agus thubhairt Ioseph r'a bhràithribh, *Is* mise Ioseph; am bheil m'athair fathast beò? agus cha b'urrainn a bhràithrean a fhreagairt; oir bha eagal orra roimh a làthaireachd-san[s].

4 Agus thubhairt Ioseph r'a bhràithribh,

Thigibh am fagus domh, guidheam oirbh;
agus thàinig iad am fagus: Agus thubh-
airt esan, *Is* mise Ioseph 'ur bràthair, a
reic sibhse do'n Eiphit[a].
5 Agus a nis na bitheadh doilgheas
oirbh[b], no corruich agaibh ribh féin, a
chionn gu-n do reic sibh mise an so;
oir chuir Dia roimhibh mi[c], gu *sibhse* a
ghleidheadh beò:
6 Oir réan dà bhliadhna so *bha* a' ghorta
's an tìr[e], agus *tha* fathast cùig bliadhna
*ri teachd*, anns nach *bi* aon chuid treabh-
adh no foghar[f].
7 Agus chuir Dia mise roimhibh, a
ghleidheadh dhuibhse iarmaid air thal-
amh, agus a thèarnadh 'ur beatha le
fuasgladh mòr[h].
8 A nis uime sin, cha sibhse a chuir
mise an so, ach Dia[i]; agus rinn e mi a'm'
athair do Pharaoh[j], agus a'm' thighearn'
os ceann a thighe uile, agus a'm' uachd-
aran ann an tìr na h-Eiphit uile.
9 Deanaibh cabhag, agus rachaibh suas
a chum m'athar, agus abraibh ris, Mar
so thubhairt do mhac Ioseph, Rinn Dia
mise a'm' uachdaran air an Eiphit uile;
thig a nuas a m'ionnsuidh, na dean
moille:
10 Agus gabhaidh tu còmhnuidh ann am
fearann Ghosein[k], agus bithidh tu am
fagus dhòmhsa, thu *féin*, agus do chlann
agus clann do chloinne agus do threudan,
agus do bhuar, agus gach ni a *tha* agad.
11 Agus beathaichidh mise thu an sin,
(oir fathast *bithidh* cùig bliadhna gorta
ann,) air eagal gu-n tig thu féin, agus do
theaghlach, agus gach ni a tha agad, gu
bochdainn.
12 Agus, feuch, tha 'ur sùilean a' faic-
inn[n], agus sùilean mo bhràthar Bheniamin,
gur e mo bheul féin a tha 'labhairt ribh.
13 Agus innsidh sibh do m'athair mo
ghlòir-sa uile 's an Eiphit, agus gach ni a
chunnaic sibh; agus ni sibh cabhag, agus
bheir sibh a nuas m'athair an so[o].
14 Agus thuit e air muineal a bhràthar[p]
Bheniamin, agus ghuil e; agus ghuil
Beniamin air a mhuineal-san.
15 Phòg e, mar an ceudna, a bhràith-
rean uile, agus ghuil e os an ceann: agus
'n a dhéigh sin rinn a bhràithrean cainnt
ris.
16 Agus chualas iomradh so ann an tigh
Pharaoh, ag ràdh, Tha bràithrean Ioseiph
air teachd: agus thaitinn e gu maith ri
Pharaoh[3], agus r'a sheirbhisich.
17 Agus thubhairt Pharaoh ri Ioseph,
Abair ri d' bhràithribh, Deanaibh so;
sacaichibh 'ur n-ainmhidhean, agus imich-
ibh, rachaibh do thir Chanaain.
18 Agus thugaibh leibh 'ur n-athair,
agus 'ur teaghlaichean, agus thigibh a
m'ionnsuidh-sa, agus bheir mise dhuibh
maith tìre na h-Eiphit; ithidh sibh reamh-
rachd na tìre[x].
19 A nis thugadh àithne dhuit; dean-
aibh-se mar so: thugaibh leibh á tìr na

B.C. 1707.

[a] caib. 37. 28
[1] *na caomh-nadh 'ur sùil.*
[b] 2 Cor. 2. 7
[c] caib. 50. 20
Salm 105. 16, 17
[2] *beul.*
[d] Air. 3. 16
Ecl. 8. 2
[e] caib. 47. 18
[f] Ecs. 24. 21
[g] caib. 43. 44
[h] 1 Each. 11. 14
Salm 18. 50
44. 4
[i] Eoin 19. 11
[j] caib. 41. 43
Bre. 17. 10
Iob 29. 16
[k] caib. 46. 29
47. 1-6
Ecs. 8. 22
9. 26
[l] Iob 9. 16
29. 24
Salm 126. 1
Luc. 24. 11, 41
[m] Salm 85. 6
[n] caib. 42. 43
Luc. 24. 39
[o] Gnio. 7. 12
[p] caib. 33. 4
46. 29
[q] caib. 21. 33
28. 10
[r] caib. 31. 42, 53
[s] caib. 15. 1
Iob 32. 15
[t] 1 Sam. 3. 4, 10
[3] *bha e maith an sùilibh.*
[u] caib. 12. 2
Deut. 22. 5
[v] caib. 15. 16
30. 13, 25
Ecs. 3. 8
[w] caib. 50. 1
Gnio. 7. 15
[x] caib. 27. 28
47. 6
[y] caib. 45. 19, 27
Air. 18. 29
Deut. 32. 14

h-Eiphit carbadan air son 'ur cloinne
bige, agus 'ur ban, agus thugaibh 'ur
n-athair leibh, agus thigibh.
20 Agus na bitheadh suim agaibh[1] d'ur
n-airneis-thighe; oir is leibhse maith tìre
na h-Eiphit uile.
21 Agus rinn clann Israeil mar sin:
agus thug Ioseph dhoibh carbadan a réir
orduigh[2] Pharaoh[d]; agus thug e dhoibh
lòn air son na slighe.
22 Thug e dhoibh uile, do gach aon
diubh fa leth, culaidhean eudaich; ach
do Bheniamin thug e tri cheud *bonn*
airgid, agus cùig culaidhean eudaich[g].
23 Agus chuir e dh'ionnsuidh 'athar
mar so; deich asail a' giùlan de nithibh
maithe na h-Eiphit, agus deich asail
bhoirionn a' giùlan sìl, agus arain, agus
lòin d'an athair air son na slighe.
24 Mar sin chuir e a bhràithrean air
falbh, agus dh'imich iad: agus thubhairt
e riu, Feuchaibh nach cuir sibh a mach
air a chéile air an t-slighe.
25 Agus chaidh iad suas as an Eiphit,
agus thàinig iad gu tìr Chanaain a dh'ionn-
suidh Iacoib an athar.
26 Agus dh'innis iad da, ag ràdh, *Tha*
Ioseph fathast beò, agus *tha* e 'n a uachd-
aran air tìr na h-Eiphit uile. Agus
dh'fhannaich cridhe Iacoib, oir cha do
chreid e iad[l].
27 Agus dh'innis iad da uile bhriathran
Ioseiph, a labhair e riu: Agus an uair a
chunnaic e na carbadan a chuir Ioseph g'a
ghiùlan, dh'ath-bheothaich spiorad Iacoib
an athar[m].
28 Agus thubhairt Israel, *Is* leòir *e; tha*
Ioseph mo mhac fathast beò: théid mi
agus chi mi e mu-m faigh mi bàs.

## CAIB. XLVI.

1 *Thug Dia misneach agus sòlas do Iacob aig Beer-seba.* 5 *O sin chaidh e féin agus a theaghlach do'n Eiphit.* 29 *Choinnich Ioseph e.* 31 *Sheòl e d'a bhràithribh ciod a theireadh iad ri Pharaoh.*

AGUS dh'imich Israel maille ris gach
ni a bh'aige, agus thàinig e gu Beer-
seba[q], agus thug e suas ìobairtean do Dhia
'athar Isaaic[r].
2 Agus labhair Dia ri Israel ann an
taisbeanaibh na h-oidhche[s], agus thubh-
airt e, A Iacoib, a Iacoib[t]. Agus thubh-
airt esan, *Tha* mi 'n so.
3 Agus thubhairt e, *Is* mise Dia, Dia
d'athar: na bitheadh eagal ort dol sìos
do'n Eiphit; oir ni mise a'd' chinneach
mòr thu an sin[u].
4 Théid mise maille riut sìos do'n Eiphit;
agus bheir mi mar an ceudna gu cinnteach
a nìos thu *ris*[v]: agus cuiridh Ioseph a
làmh air do shùilibh[w].
5 Agus dh'éirich Iacob suas o Bheer-
seba: agus thug mic Israeil leo Iacob an
athair, agus an clann bheag, agus am
mnathan, anns na carbadaibh a chuir
Pharaoh g'a ghiùlan[y].

6 Agus ghabh iad an spréidh, agus am maoin, a fhuair iad ann an tìr Chanaain, agus thàinig iad do'n Eiphit, Iacob agus a shliochd uile maille ris[b];

7 A mhic, agus mic a mhac maille ris, a nigheanan, agus nigheanan a mhac, agus a shliochd uile thug e maille ris do'n Eiphit.

8 Agus *is* iad so ainmean chloinn Israeil, a thàinig do'n Eiphit, Iacob agus a mhic[e]: Reuben, ceud-ghin Iacoib.

9 Agus mic Reubein; Hanoch, agus Phallu, agus Hesron, agus Carmi.

10 Agus mic Shimeoin; Iemuel[1], agus Iamin, agus Ohad, agus Iachin[2], agus Sohar[3], agus Saul mac Ban-chanaanaich.

11 Agus mic Lebhi; Gerson, Cohat, agus Merari.

12 Agus mic Iudah; Er, agus Onan, agus Selah, agus Phares, agus Sarah: ach fhuair Er agus Onan bàs ann an tìr Chanaain[g]. Agus b'iad mic Phareis, Hesron, agus Hamul.

13 Agus mic Isachair; Tola, agus Phubhah[4], agus Iob, agus Simron.

14 Agus mic Shebuluin; Sered, agus Elon, agus Iahleel.

15 *Is* iad sin mic Leah, a rug i do Iacob ann am Padan-aram, maille r'a nighinn Dinah: *b'iad* uile anaman a mhac agus a nigheanan tri-deug 'ar fhichead.

16 Agus mic Ghaid; Siphion[5], agus Hagai, Suni, agus Esbon[6], Heri, agus Arodi[7], agus Areli.

17 Agus mic Aseir; Imnah, agus Isuah, agus Isui, agus Beriah, agus Serah am piuthar. Agus mic Bheriah; Heber, agus Malchiel.

18 *Is* iad sin mic Shilpah, a thug Laban d'a nighinn Leah[j]; agus rug i iad sin do Iacob, *eadhon* sè anama deug.

19 Mic Racheil mnatha Iacoib, Ioseph, agus Beniamin.

20 Agus rugadh do Ioseph ann an tìr na h-Eiphit, Manaseh agus Ephraim[l], a rug Asenat nighean Photipherah sagairt Oin dha.

21 Agus *b'iad* mic Bheniamin; Belah, agus Becher, agus Asbel, Gera, agus Naaman, Ehi[8], agus Ros, Mupim[9], agus Hupim[1], agus Ard.

22 *Is* iad sin mic Racheil, a rugadh do Iacob: na h-anaman uile, ceithir-deug.

23 Agus mic Dhain; Husim[2].

24 Agus mic Naphtali; Iahseel, agus Guni, agus Ieser, agus Sillem.

25 *Is* iad sin mic Bhilhah, a thug Laban[r] d'a nighinn Rachel, a rug i do Iacob: na h-anaman uile, seachdnar.

26 Na h-anaman uile a thàinig le Iacob do'n Eiphit, a thàinig a mach as a leasraidh, a thuilleadh air mnathan mhac Iacoib; *b'iad* na h-anaman *so* uile tri fichead 's a sè.

27 Agus mic Ioseiph a rugadh dha 's an Eiphit, *bu* dhà anam *iad:* uile anaman thighe Iacoib, a thàinig do'n Eiphit, *bu* tri fichead 's a deich *iad*[s].

B.C. 1706.

[a] caib. 31. 21
[b] Air. 20. 15 Deut. 26. 5 Ios. 24. 4 Salm 106. 23 Isa. 52. 4
[c] caib. 47. 1
[d] caib. 45. 14
[e] Ecs. 1. 1 6. 14
[f] Luc. 2. 29, 30
[1] no, *Nemuel.*
[2] no, *Iarib.*
[3] no, *Serah.*
[g] caib. 38. 3, 7, 10
[4] no, *Puah, agus Iasub*
[h] caib 30. 35 37. 12
[5] no, *Sephon, Air. 26.15.*
[6] no, *Osni.*
[i] caib. 43. 32 Ecs. 8. 26
[7] no, *Arod.*
[j] caib. 29. 24
[k] caib. 46. 31
[l] caib. 41. 50
[m] caib. 46. 28
[n] Gnio. 7. 13
[8] *Ahiram, Air.26.38.*
[9] *Supham, Air.26.39; Supim, 1 Each.7.12.*
[o] Ion. 1. 8
[1] *Hupham, Air.26.39.*
[p] Am. 7. 14
[2] no, *Suham, Air.26.42.*
[q] caib. 15. 13 Deut. 26. 5 Salm 105. 23 Isa. 52. 4
[r] caib. 29. 29
[s] Deut.10.23 Gnio. 7. 14

28 Agus chuir e Iudah roimhe gu Ioseph, chum as gu-n tugadh e fios dha *teachd* 'n a làthair ann an Gosen[a]; agus thàinig iad gu fearann Ghosein[c].

29 Agus bheartaich Ioseph a charbad, agus chaidh e suas 'an coinneamh Israeil 'athar gu Gosen; agus nochd se e féin da, agus thuit e air a mhuineal, agus ghuil e air a mhuineal ré tamuill[d].

30 Agus thubhairt Israel ri Ioseph, Faigheams' a nis bàs, o chunnaic mi do ghnùis[f], do bhrìgh gu *bheil* thu fathast beò.

31 Agus thubhairt Ioseph r'a bhràithribh, agus ri teaghlach 'athar, Théid mise suas, agus cuiridh mi 'n céill do Pharaoh, agus their mi ris, Tha mo bhràithrean, agus teaghlach m'athar, a *bha* ann an tìr Chanaain, air teachd a m'ionnsuidh:

32 Agus *is* buachaillean na daoine, oir bu luchd-spréidhe iad; agus thug iad leo an treudan, agus am feudail, agus gach ni a *bh*'aca.

33 Agus tarlaidh 'n uair a ghairmeas Pharaoh oirbh, agus a their e, Ciod *is* ceird duibh?

34 Gu-n abair sibhse, Bu luchd-spréidhe do sheirbhisich o'r n-òige[h] eadhon gus a nis, sinn féin *agus* mar an ceudna ar n-aithrichean; chum as gu-n gabh sibh còmhnuidh ann am fearann Ghosein, oir *is* gràineileachd do na h-Eiphitich gach buachaille spréidhe[i].

## CAIB. XLVII.

1 *Thug Ioseph cùignear d'a bhràithribh agus 'athair an làthair Pharaoh.* 11 *Shuidhich e iad ann an tìr Rameseis, agus bheathaich e iad.* 28 *Aois Iacoib:* 29 *mhionnaich Ioseph dha gu-n adhlaiceadh se e maille r'a aithrichibh.*

AN sin thàinig Ioseph agus dh'innis e do Pharaoh, agus thubhairt e, Thàinig m'athair agus mo bhràithrean[k], agus an treudan, agus am feudail, agus gach ni a *bh*'aca, a mach á tìr Chanaain; agus, feuch, *tha* iad ann am fearann Ghosein[m].

2 Agus ghabh e cùignear d'a bhràithribh, agus chuir e an làthair Pharaoh iad[n].

3 Agus thubhairt Pharaoh r'a bhràithribh, Ciod *is* ceird duibh[o]? Agus thubhairt iadsan ri Pharaoh, *Is* buachaillean do sheirbhisich[p], sinn féin agus ar n-aithriche.

4 Thubhairt iad mar an ceudna ri Pharaoh, '*S ann* gu bhi air chuairt anns an tìr a thàinig sinn[q], oir cha-n 'eil feur aig do sheirbhisich d'an spréidh, do bhrìgh gu bheil a' ghorta mòr ann an tìr Chanaain: a nis uime sin, guidheamaid ort, leig le d' sheirbhisich còmhnuidh a ghabhail ann am fearann Ghosein.

5 Agus labhair Pharaoh ri Ioseph, ag ràdh, thàinig d'athair agus do bhràithrean 'ad ionnsuidh:

6 Tha tìr na h-Eiphit romhad; anns a' chuid a's fèarr de'n fhearann thoir air d'athair agus do bhràithribh còmhnuidh a ghabhail; gabhadh iad còmhnuidh ann am fearann Ghosein; agus ma's aithne

dhuit gu bheil 'n am measg daoine comasach, ni thu iad 'n an àrd bhuachaillibh air mo spréidh-sa[a].

7 Agus thug Ioseph Iacob 'athair a stigh, agus chuir e an làthair Pharaoh e: agus bheannaich Iacob Pharaoh[b].

8 Agus thubhairt Pharaoh ri Iacob, Ciod is aois dhuit?

9 Agus thubhairt Iacob ri Pharaoh, *'S iad* làithean bhliadhnacha mo chuairte ceud agus deich bliadhna fichead: bu tearc agus olc làithean bhliadhnacha mo bheatha, agus cha d' ràinig iad làithean bhliadhnacha beatha m' aithrichean ann an làithibh an cuairte-san[c].

10 Agus bheannaich Iacob Pharaoh, agus chaidh e mach á làthair Pharaoh.

11 Agus shuidhich Ioseph 'athair, agus a bhràithrean, agus thug e dhoibh sealbh ann an tìr na h-Eiphit, anns a' chuid a's fèarr de'n fhearann, ann am fearann Rameseis, mar a dh'àithn Pharaoh[d].

12 Agus bheathaich Ioseph 'athair, agus a bhràithrean, agus uile theaghlach 'athar le aran, a réir *an* cloinne.

13 Agus cha *robh* aran anns an tìr uile[e]; oir *bha* a' ghorta ro mhòr, air chor as gu-n robh tìr na h-Eiphit, agus tìr Chanaain *uile* fann leis a' ghorta.

14 Agus chruinnich Ioseph an t-airgiod uile a fhuaradh ann an tìr na h-Eiphit, agus ann an tìr Chanaain, air son a' bhìdh a cheannaich iad: agus thug Ioseph an t-airgiod do thigh Pharaoh.

15 Agus an uair a theirig airgiod ann an tìr na h-Eiphit, agus ann an tìr Chanaain, thàinig na h-Eiphitich uile gu Ioseph, ag ràdh, Thoir dhuinn aran: c'ar son a gheibheamaid bàs 'ad làthair? oir theirig *ar* n-airgiod.

16 Agus thubhairt Ioseph, Thugaibh seachad 'ur spréidh, agus bheir mise dhuibh air son 'ur spréidhe, ma theirig airgiod *dhuibh*.

17 Agus thug iad an spréidh gu Ioseph: agus thug Ioseph dhoibh aran air son each, agus air son nan caorach, agus air son a' chruidh, agus air son nan asal; agus bheathaich e iad le aran, air son an spréidhe uile, air a' bhliadhna sin.

18 'N uair a chrìochnaicheadh a' bhliadhna sin, thàinig iad d'a ionnsuidh air an dara bliadhna, agus thubhairt iad ris, Cha cheil sinn air mo thighearna gu-n do chaitheadh ar n-airgiod; tha mar an ceudna *ar* treudan spréidhe aig mo thighearna; cha d'fhàgadh ann an sealladh mo thighearna ach ar cuirp, agus ar fearann.

19 C'ar son a gheibh sinn bàs fa chomhair do shùl, araon sinne agus ar fearann? Ceannaich sinne agus ar fearann air son arain[l], agus bithidh sinne agus ar fearann 'n ar seirbhisich do Pharaoh: agus thoir *dhuinn* sìol, chum as gu-m bi sinn beò, agus nach faigh sinn bàs, agus nach bi am fearann 'n a fhàsach.

R.C. 1706.

[a] 1 Each. 27. 29 Gnà. 22. 29
[b] 1 Sam. 15. 30 1 Each. 29. 20 1 Pead. 2. 17
[c] caib. 25. 7, 8 35. 28
[d] rann 6 Ecs. 1. 11
[e] caib. 41. 30, 31
[f] Esr. 7. 24
[g] Ecs. 1. 7, 12 Deut. 10. 22 Neh. 9. 23
[h] Deut. 31. 14 1 Ri. 2. 1 Iob 7. 1 14. 14
[i] caib. 24. 2
[j] caib. 50. 5-13 Eabh. 11. 23
[k] 1 Ri. 1. 47 Eabh. 11. 21
[l] Iob 2. 4 Tuir. 1. 11

20 Agus cheannaich Ioseph fearann na h-Eiphit uile do Pharaoh; oir reic na h-Eiphitich gach duine 'fhearann féin, a chionn gu-n do bhuadhaich a' ghorta orra: mar sin bu le Pharaoh an talamh.

21 Agus a thaobh an t-sluaigh, chuir e air imrich iad, do bhailtibh o aon cheann chrìocha na h-Eiphit, eadhon gu ruig an ceann *eile* dhith?

22 A mhàin fearann nan sagart cha do cheannaich e; oir *dh'orduicheadh* cuibhrionn do na sagartaibh le Pharaoh, agus dh'ith iad an cuibhrionn a thug Pharaoh dhoibh: uime sin cha do reic iad am fearann.

23 Agus thubhairt Ioseph ris an t-sluagh, Feuch, cheannaich mi sibh an diugh, agus 'ur fearann do Pharaoh; feuch, *so* sìol duibh, agus cuiribh am fearann.

24 Agus tarlaidh, de na chinneas gu-n toir sibh an cùigeamh *cuid* do Pharaoh, agus bithidh agaibh féin ceithir earrannan, air son sìl an fhearainn, agus air son 'ur bìdh, agus air son muinntir 'ur teaghlach, agus air son bìdh d'ur cloinn bhig.

25 Agus thubhairt iadsan, Ghléidh thu beò sinn: faigheamaid deadh-ghean ann an sealladh mo thighearna, agus bithidh sinn 'n ar seirbhisich do Pharaoh.

26 Agus rinn Ioseph sin 'n a lagh gus an là 'n diugh air feadh fearainn na h-Eiphit, gu-m bitheadh aig Pharaoh an cùigeamh *cuid;* saor a mhàin o fhearann nan sagart[f], nach bu le Pharaoh.

27 Agus ghabh Israel còmhnuidh ann an tìr na h-Eiphit, ann an talamh Ghosein; agus bha sealbh aca ann, agus shìolaich iad, agus dh'fhàs iad ro lionmhor[g].

28 Agus bha Iacob beò ann an tìr na h-Eiphit seachd bliadhna deug; agus b'iad bliadhnacha beatha Iacoib uile ceud agus dà fhichead agus seachd bliadhna.

29 Agus dhlùthaich an t-àm anns am b'éigin do Israel bàs fhaotainn[h]: agus ghairm e air a mhac Ioseph, agus thubhairt e ris, Ma fhuair mi nis deadh-ghean 'ad shealladh, cuir, guidheam ort, do lamh fo mo leis[i], agus buin gu caoimhneil agus gu fìrinneach rium; na h-adhlaic mi, guidheam ort, 's an Eiphit.

30 Ach luidhidh mi maille ri m'aithrichibh[j], agus giùlainidh tu mi mach as an Eiphit, agus adhlaicidh tu mi 'n an àit-adhlaic-san. Agus thubhairt esan, Ni mi mar a thubhairt thu.

31 Agus thubhairt e, Mionnaich dhomh: agus mhionnaich e dha. Agus chrom Israel e féin air ceann-adhairt na leapa[k].

## CAIB. XLVIII.

1 *Chaidh Ioseph a dh'fhaicinn 'athar, agus e tinn.* 15 *Bheannaich Iacob e féin agus a dhithis mhac, Ephraim agus Manaseh.* 21 *Roimhinnis e gu-m pilleadh iad a ris gu Canaan.*

AGUS an déigh nan nithe sin, dh'innis *neach* do Ioseph, Feuch, *tha* d'athair tinn: agus thug e leis a dhà mhac, Manaseh agus Ephraim.

2 Agus dh'innis *neach* do Iacob, agus thubhairt e, Feuch, tha do mhac Ioseph a' teachd 'ad ionnsuidh: agus neartaich Israel e féin, agus shuidh e air an leabaidh.

3 Agus thubhairt Iacob ri Ioseph, Dh'fhoillsich an Dia Uile-chumhachdach e féin dhomhsa aig Luds ann an tìr Chanaain[b], agus bheannaich e mi.

4 Agus thubhairt e rium, Feuch, ni mise sìolmhor agus lìonmhor thu, agus ni mi thu 'ad choimhthional chinneach, agus bheir mi am fearann so do d'shliochd 'ad dhéigh mar sheilbh shìorruidh[c].

5 Agus a nis do dhithis mhac, Ephraim agus Manaseh, a rugadh dhuit ann an tìr na h-Eiphit[d], mu-n d'thàinig mis' 'ad ionnsuidh do'n Eiphit, *is* leamsa iad: mar Reuben agus Shimeon, bithidh iad leamsa.

6 Agus bithidh do shliochd, a ghineas tu 'n an déigh, leat féin; a réir ainme am bràithrean goirear iad 'n an seilbh féin.

7 Agus air mo shonsa dheth, 'n uair a thàinig mi o Phadan, fhuair Rachel bàs agam ann an tìr Chanaain[h], air an t-slighe, 'n uair nach *robh* fathast ach astar goirid ri teachd gu Ephrat: agus dh'adhlaic mi 'n sin i air an t-slighe gu Ephrat; 's e sin Betlehem.

8 Agus chunnaic Israel mic Ioseiph, agus thubhairt e, Cò iad sin?

9 Agus thubhairt Ioseph r'a athair, '*S iad* mo mhic-sa iad, a thug Dia dhomh an so[k]: agus thubhairt e, Thoir 'am ionnsuidh iad, guidheam ort, agus beannaichidh mi iad[l].

10 Agus bha sùilean Israeil trom le h-aois, air chor 's nach bu léir dha *gu maith*: agus thug e 'm fagus da iad, agus phòg e iad, agus ghabh e 'n a ghlacaibh iad.

11 Agus thubhairt Israel ri Ioseph, Cha do shaoil mi gu-m faicinn do ghnùis[o], agus, feuch, nochd Dia dhomh mar an ceudna do shliochd[p].

12 Agus thug Ioseph a mach iad o eadar a ghlùinean, agus chrom se e féin le 'aghaidh gu làr[r].

13 Agus ghabh Ioseph iad le 'chéile, Ephraim 'n a làimh dheis o làimh chlì Israeil, agus Manaseh 'n a làimh chlì o làimh dheis Israeil; agus thug e 'm fagus da *iad*.

14 Agus shìn Israel a mach a làmh dheas, agus chuir e *i* air ceann Ephraim, am *mac* a b'òige, agus 'a làmh chlì air ceann Mhanaseh: stiuir e a làmhan gu seòlta; oir b'e Manaseh an ceud-ghin[v].

15 Agus bheannaich e Ioseph, agus thubhairt e, Gu-n deanadh Dia, an làthair an do ghluais m'aithrichean, Abraham agus Isaac[x], an Dia a bheathaich mi ré mo bheatha uile gus an là'n diugh[y],

16 An t-aingeal[z] a shaor mi o gach olc[a], na leinibh a bheannachadh, agus ainmichear m'ainm-sa orra, agus ainm m'aithrichean Abrahaim agus Isaaic: agus mar iasg *na mara* fàsadh iad lìonmhor ann am meadhon na talmhainn[a].

B.C. 1689.

[a] Air. 26. 34, 37
[b] caib. 28. 13-19; 35. 6, &c.
[c] caib. 17. 8; Deut. 32. 8; Am. 9. 14, 15
[d] caib. 41. 50-52
[e] caib. 25. 23
[f] Air. 1. 33, 35; Deut. 33. 17
[1] *lànachd.*
[g] Rut 4. 11
[h] caib. 35. 16-19
[i] caib. 50. 24; Ios. 23. 14
[j] Ios. 17. 14
[k] caib. 33. 5
[l] caib. 27. 4; Eabh. 11. 21
[m] Air. 24. 14; Deut. 4. 30
[n] Isa. 2. 2; Ier. 23. 20
[o] caib. 37. 33, 35; 45. 26
[p] Eph. 3. 20
[q] Deut. 21. 17
[r] Ecs. 20. 12; Lebh. 19. 32
[s] caib. 35. 22; Deut. 5. 21
[t] caib. 29. 33, 34
[u] caib. 34. 25-29
[2] no, *is innealan fòirneirt an comhairlean.*
[v] rann 19
[w] Salm 26. 9; Gnà. 1. 15, 16
[x] caib. 17. 1; 24. 40
[y] Salm 103. 4, 5
[z] caib. 31. 11; Isa. 63. 9
[a] Salm 34. 22
[b] Ios. 21. 3

17 Agus an uair a chunnaic Ioseph gu-n do chuir 'athair a làmh dheas air ceann Ephraim, cha do thaitinn e ris: agus chum e suas làmh 'athar, a chum a h-atharrachadh o cheann Ephraim gu ceann Mhanaseh.

18 Agus thubhairt Ioseph r'a athair, Ni h-ann mar sin, 'athair: oir *is* e so an ceud-ghin; cuir do làmh dheas air a cheann.

19 Agus dhiult 'athair, agus thubhairt e, Tha fhios agam, a mhic, tha fhios agam; bithidh esan cuideachd 'n a shluagh, agus fàsaidh e mar an ceudna mòr: ach gu deimhin bithidh a bhràthair a's òige[e] na's mò na e[f], agus bithidh a shliochd 'n am mòran[1] chinneach.

20 Agus bheannaich e iad air an là sin, ag ràdh, Annadsa beannaichidh Israel, ag ràdh, Gu-n deanadh Dia thu mar Ephraim, agus mar Mhanaseh[g]: agus chuir e Ephraim roimh Mhanaseh.

21 Agus thubhairt Israel ri Ioseph, Feuch, tha mis' a' faotainn a' bhàis; ach bithidh Dia maille ribhse, agus bheir e sibh gu dùthaich 'ur n-aithrichean[i].

22 Agus thug mise dhuit aon chuid-roinne thar do bhràithrean[j] a bhuin mi mach á làimh an Amoraich le m' chlaidheamh agus le m' bhogha.

## CAIB. XLIX.

1 *Ghairm Iacob a mhic cuideachd, agus bheannaich e iad.* 29 *Dh'àithn e dhoibh gu-n adhlaiceadh iad e ann an tìr Chanaain.* 33 *A bhàs.*

AGUS ghairm Iacob air a mhic, agus thubhairt e, Cruinnichibh sibh féin an ceann a chéile, chum as gu-n innis mi dhuibh ciod a tharlas dhuibh[m] 's na làithibh deireannach[n].

2 Cruinnichibh sibh féin an ceann a chéile, agus cluinnibh, a mhaca Iacoib, agus éisdibh ri Israel 'ur n-athair.

3 A Reubein, *is* tu mo cheud-ghin, mo threis, agus toiseach mo neirt[q], òirdheirceas àrd-inbhe, agus òirdheirceas cumhachd.

4 Neo-sheasmhach mar uisge, cha toir thu barrachd, do bhrìgh gu-n deachaidh tu suas do leabaidh d'athar[s]; an sin thruaill thu *i*; chaidh e suas do m' uirigh.

5 *Is* bràithrean Simeon, agus Lebhi[t]: *tha* innil aingidheachd[u] 'n an àitibh-còmhnuidh[2].

6 'N an dìomhaireachd na tigeadh m'anamsa[w]: r'an coimhthional na bitheadh m' onoir-sa air a h-aonadh: oir 'n an corruich mharbh iad duine, agus 'n am féin-thoil leag iad sìos balla.

7 Mallaichte *gu-n robh* an corruich, oir *bha i* garg; agus am fearg, oir bha i an-iochdmhor: roinnidh mi iad ann an Iacob[b], agus sgaoilidh mi iad ann an Israel.

8 A Iudah, molaidh do bhràithrean thu-

sa[a]; *bithidh* do làmh ann am muineal do naimhdean: cromaidh clann d'athar iad féin sìos 'ad làthair[b].

9 *Is* cuilean leòmhain Iudah; o'n chobhartaich, a mhic, chaidh thu suas; chrom se e féin sìos, chrùb e mar leòmhan[d], agus mar sheann leòmhan; cò dhùisgeas suas e.

10 Cha dealaich an t-slat-rìoghail ri Iudah[f], no lagh-thabhartair[g] o eadar a chosan[h], gus an tig Siloh[i], agus dhasan géillidh na slòigh[j]:

11 A' ceangal a shearraich ris an fhìonain, agus loth 'asail[k] ris an fhìonain thaghta; nigh e 'eudach ann am fìon, agus a thrusgan ann am fuil nam fìon-dhearc[m].

12 Bithidh a shùilean na's deirge na fìon[n], agus 'fhiacla na's gile na bainne[1].

13 Gabhaidh Sebulun còmhnuidh aig caladh a' chuain[o], agus *bithidh* e air son calaidh long; agus *bithidh* 'eirthir gu ruig Sidon.

14 *Is* asal làidir Isachar, a' crùbadh sìos eadar dà eallaich.

15 Agus chunnaic e gu-m *bu* mhaith an ni fois, agus gu-*n robh* am fearann taitneach; agus chrom e a ghuala gu iomchar, agus rinneadh e 'n a sheirbhiseach do chìs.

16 Bheir Dan breth air a shluagh[q], mar aon de threubhan Israeil.

17 Bithidh Dan 'n a nathair air an ròd, 'n a nathair-nimhe air an t-slighe, a theumas sàiltean an eich, air chor as gu-n tuit a mharcach an coinneamh a chùil.

18 Ri d' shlàinte dh' fheith mise[r], O 'Thighearna.

19 Gad, bheir buidheann buaidh air: ach bheir esan buaidh mu dheireadh[t].

20 A mach á h-Aser *bithidh* 'aran-san reamhar, agus bheir e uaith sògh rìoghail.

21 *Is* eilid air a leigeadh fuasgailte Naphtali; bheir e focail thaitneach uaith.

22 *Is* geug thorrach Ioseph, geug thorrach láimh ri tobar, aig am bheil a meanglain a' sgaoileadh thar a' bhalla.

23 Chràidh na fir-bhogha gu geur e[v], agus thilg iad *air*, agus dh'fhuathaich iad e.

24 Ach dh'fhan a bhogha 'n *a* neart[w], agus rinneadh gairdean a làmh làidir[x] le làmhan *Dhé* chumhachdaich Iacoib; (uaith sin tha 'm buachaille[z], clach Israeil:)

25 *Eadhon* le Dia d'athar[b], a ni còmhnadh leat, agus leis an Uile-chumhachdach, a bheannaicheas thu le beannachdaibh nèimh o'n àirde, beannachdaibh na doimhne shìos, beannachdaibh nan cìoch, agus na bronn.

26 Thug beannachdan d'athar barrachd air beannachdaibh mo shinnseara[c], gu ruig foir-iomall nan sliabh sìorruidh[d]; bithidh iad air ceann Ioseiph, agus air mullach a chinn-san a sgaradh o 'bhràithribh[e].

27 Ni Beniamin fiadhach mar mhadadh alluidh[f]: 's a' mhaduinn ithidh e a' chobhartach, agus 's an fheasgar roinnidh e a' chreach[h].

28 *Is* iad sin uile dà threubh dheug Israeil: agus *is e* so an ni a labhair an athair riu, agus bheannaich e iad; gach aon ac' a réir a bheannachaidh[c], bheannaich e iad.



29 Agus dh'àithn e dhoibh, agus thubhairt e riu, Cruinnichear mise chum mo dhaoine: adhlaicibh mi maille ri m'aithrichibh[e] 's an uaimh a *tha* ann an achadh Ephroin an Hitich;

30 'S an uaimh a *tha* ann an achadh Mhachpelah, a *tha* fa chomhair Mhamre, ann an tìr Chanaain, a cheannaich Abraham maille ris an achadh o Ephron an Hiteach, mar sheilbh àit-adhlaic[l].

31 (An sin dh'adhlaic iad Abraham agus Sarah a bhean; an sin dh'adhlaic iad Isaac agus Rebecah a bhean; agus an sin dh'adhlaic mise Leah.)

32 Cheannaicheadh an t-achadh, agus an uaimh a *tha* ann, o chloinn Het.

33 Agus an uair a chrìochnaich Iacob àitheantan a thoirt d'a mhic, chruinnich e a chosan suas do'n leabaidh, agus chaochail[2] e, agus chruinnicheadh e chum a dhaoine[p].

## CAIB. L.

1 *Bròn air son bàis Iacoib.* 7 *'Adhlac.* 24 *Roimhinnis Ioseph d'a bhràithribh, gu-n tugadh Dia a mach iad as an Eiphit gu tìr an aithriche.* 26 *A bhàs.*

AGUS thuit Ioseph air aghaidh 'athar, agus ghuil e air, agus phòg se e.

2 Agus dh'àithn Ioseph d'a sheirbhisich, na léighean, spìosraidh a chur air corp 'athar[s]; agus chuir na léighean spìosraidh air Israel.

3 Agus choimhlionadh air a shon dà fhichead là, (oir mar so coimhlionar làithean na muinntir sin air an cuirear spìosraidh;) agus rinn na h-Eiphitich bròn air a shon deich 'us tri fichead là[u].

4 Agus an uair a chaidh làithean a bhròin thairis, labhair Ioseph ri teaghlach Pharaoh, ag ràdh, A nis ma fhuair mi deadh-ghean 'n ur sùilibh, labhraibh, guidheam oirbh, ann an cluasaibh Pharaoh, ag ràdh,

5 Ghabh m'athair mionnan diom[y], ag ràdh, Feuch, *tha* mise a' faghail a' bhàis: ann am uaigh a chladhaich mi dhomh féin[a] ann an tìr Chanaain, an sin adhlaicidh tu mi. A nis uime sin leig dhomh dol suas, guidheam ort, agus m'athair adhlac, agus thig mi rìs.

6 Agus thubhairt Pharaoh, Falbh suas, agus adhlaic d'athair, a rèir mar a ghabh e mionnan dìot.

7 Agus chaidh Ioseph suas a dh'adhlac 'athar: agus maille ris chaidh seirbhisich Pharaoh suas uile, seanairean a thighe, agus uile sheanairean thìre na h-Eiphit,

8 Agus teaghlach Ioseiph uile, agus a bhràithrean, agus teaghlach 'athar: a mhàin dh'fhàg iad an clann bheag[g], agus an caoraich, agus am buar, ann an tìr Ghosein.

B.C. 1689.

[a] caib. 29. 35 Salm 76. 1
[b] 1 Each. 5. 2 Tais. 3. 9
[c] Ròm. 12. 6
[d] Air. 23. 24 Tais. 5. 5
[e] caib. 47. 30 2 Sam. 19. 37
[f] Air. 24. 17
[g] Salm 60. 7 Isa. 33. 22
[h] Deut. 28. 57
[i] Isa. 11. 1-5 Ese. 21. 27
[j] Eoin 11. 52 12. 32
[k] Mat. 21. 2
[l] caib. 23. 3, &c.
[m] Isa. 63. 1-3
[n] Dan. 5. 10-16
[1] no, *bithidh a shùilean dearg le fìon, agus 'fhiaclan geal le bainne.*
[o] Ios. 19. 10
[2] *thug e suas an deò, Iob 14. 10.*
[p] rann 29
[q] Bre. 13. 2
[r] Salm 40. 1 Isa. 25. 9 26. 8
[s] rann 26
[t] 1 Each. 5. 18
[u] Air. 20. 29 Deut. 34. 8
[v] Iob 29. 30 39. 20
[w] Iob 29. 20 Salm 37. 14, 15
[x] Salm 18. 32, 34
[y] caib. 47. 29
[z] caib. 45. 10, 11 50. 21
[a] Isa. 22. 16 Mat. 27. 60
[b] Deut. 33. 27
[c] Eph. 1. 3
[d] Hab. 3. 6
[e] Isa. 66. 5
[f] Bre. 20. 21, 25
[g] Ecs. 10. 9, 26
[h] Ese. 39. 8-10

9 Agus chaidh suas maille ris, araon
carbadan agus marc-shluagh : agus bha a'
chuideachd ro mhòr.
10 Agus thàinig iad gu urlar-bualaidh
Ataid, a *tha*'n taobh thall de Iordan;
agus rinn iad bròn an sin le caoidh mhòir
agus ro chràitich : agus rinn e bròn air
son 'athar seachd làithean[a].
11 Agus an uair a chunnaic luchd-àit-
eachaidh na tìre, na Canaanaich, am bròn
ann an urlar Ataid, thubhairt iad, *Is*
doilgheasach am bròn so do na h-Eiphitich;
uime sin thugadh Abel-misraim[1] mar ainm
air, a *tha* 'n taobh thall de Iordan.
12 Agus rinn a mhic dha mar a dh'àithn
e dhoibh[e] :
13 Oir ghiùlain a mhic e do thìr Cha-
naain, agus dh'adhlaic iad e ann an uaimh
achaidh Mhachpelah, a cheannaich Abra-
ham maille ris an achadh mar sheilbh àit-
adhlaic, o Ephron an Hiteach, fa chomh-
air Mhamre[g].
14 Agus phill Ioseph do'n Eiphit, e féin
agus a bhràithrean, agus iadsan uile a
chaidh suas maille ris a dh'adhlac 'athar,
an déigh dha 'athair adhlac.
15 Agus an uair a chunnaic bràithrean
Ioseiph gu-n d' fhuair an athair bàs, thubh-
airt iad[k], Theagamh gu-n toir Ioseph fuath
dhuinn, agus gu-n dìol e gu cinnteach oirnn
an t-olc sin uile a rinn sinn air.
16 Agus chuir iad teachdairean gu
Ioseph, ag ràdh, Dh'àithn d'athair mu-n
d'fhuair e bàs, ag ràdh,
17 Mar so their sibh ri Ioseph, Maith,
guidheam ort a nis, eucoir do bhràith-
rean[m], agus am peacadh, do bhrìgh gu-n
d' rinn iad olc ort : agus a nis, guidheam
ort, maith eucoir sheirbhiseach Dhé
d'athar. Agus ghuil Ioseph an uair a
labhair iad ris.
18 Agus chaidh a bhràithre mar an
ceudna, agus thuit iad sìos 'n a làthair,
agus thubhairt iad, Feuch, *is* seirbhisich
dhuit sinne.
19 Agus thubhairt Ioseph riu, Na
bitheadh eagal oirbh; oir *am bheil* mise
ann an àite Dhé[b]?
20 Agus d'ur taobh-se, shònraich sibh
olc 'am aghaidh[c]; *ach* shònraich Dia sin a
chum maith[d], a chum, mar air an là 'n
diugh, gu-n tèarnadh e mòr-shluagh beò.
21 A nis uime sin na bitheadh eagal
oirbh : altrumaidh mise sibh, agus 'ur
clann bheag[f]. Agus thug e comhfhurtachd
dhoibh, agus labhair e gu caoimhneil
riu.
22 Agus ghabh Ioseph còmhnuidh 's an
Eiphit, e féin agus teaghlach 'athar : agus
bha Ioseph beò ceud agus deich bliadhna.
23 Agus chunnaic Ioseph clann Eph-
raim, de'n treas *ginealach*[h]: thogadh suas[2]
mar an ceudna clann Mhachir, mhic Mhan-
aseh, air glùinibh Ioseiph[i].
24 Agus thubhairt Ioseph r'à bhràith-
ribh. *Tha* mise a' faghail a' bhàis, ach
amhaircidh Dia gu cinnteach oirbhse[j],
agus bheir e mach sibh as an fhearann so,
do'n fhearann a mhionnaich e do Abra-
ham, do Isaac, agus do Iacob.
25 Agus ghabh Ioseph mionnan[l] de
chloinn Israeil, ag ràdh, Amhaircidh Dia
gu cinnteach oirbhse, agus giùlainidh sibh
mo chnàmhan-sa suas as a so.
26 Agus fhuair Ioseph bàs, agus e ceud
agus deich bliadhna dh'aois : agus chuir
iad spìosraidh air, agus chuireadh ann an
ciste-mhairbh e 's an Eiphit.

B.C. 1689.

[a] Deut. 34. 8; 1 Sam. 31. 13; 2 Sam. 1. 17; Iob 2. 13; Gnio. 8. 2
[b] Deut. 32. 35; 2 Ri. 5. 7; Iob 34. 29; Ròm. 12. 19; Eabh. 10. 30
[c] Salm 56. 5
[d] caib. 45. 5, 7
[1] 's e sin, *caoidh nan Eiphiteach.*
[e] caib. 49. 29
[f] Mat. 5. 44
[g] caib. 23. 16
[h] Iob. 42. 16
[2] *rugadh.*
[i] Air. 32. 39
[j] Ecs. 3. 16
[k] caib. 27. 41; Lebh. 26. 36; Iob 15. 21; Gnà. 28. 1
[l] Ecs. 13. 19; Ios. 24. 32; Gnio. 7. 16; Eabh. 11. 22
[m] Gnà. 28. 13; Mat. 6. 12, 14; 18. 35; Luc. 17. 3, 4; Eph. 4. 32; Col. 3. 13; Seum. 5. 16

# DARA LEABHAR MHAOIS

D'AN AINM

# ECSODUS.

## CAIB. I.

1 *Clann Israeil a' fàs lìonmhor* 8 *Tha iad air an sàruchadh le rìgh ùr air an Eiphit.* 15 *Diadhaidheachd nam ban-glùine.*

A NIS *is* iad so ainmean chloinn Israeil,
a thàinig do'n Eiphit[c] : thàinig
gach duine agus a theaghlach maille ri
Iacob :
2 Reuben, Simeon, Lebhi, agus Iudah,
3 Isachar, Sebulun, agus Beniamin,
4 Dan, agus Naphtali, Gad, agus Aser.
5 Agus na h-anaman uile a thàinig a
mach á leasraidh Iacoib, bu deich agus
tri fichead anam iad[a]; oir bha Ioseph 's an
Eiphit *cheana.*
6 Agus fhuair Ioseph bàs[b], agus a
bhràithrean uile, agus an ginealach sin uile.
7 Agus bha clann Israeil sìolmhor, agus
dh'fhàs iad gu mòr[d], agus rinneadh lìon-
mhor iad, agus chinn iad ro chumh-
achdach; agus lìonadh an tìr leo.
8 A nis dh'èirich rìgh ùr air an Eiphit,
do nach b'aithne Ioseph[e].
9 Agus thubhairt e r'a shluagh, Feuch,
tha sluagh chloinn Israeil na 's lìonmhoire
agus na 's cumhachdaiche na sinne.

[a] Deut. 10. 22
[b] Gen. 50. 26
[c] Gen. 46. 8
[d] Gen. 46. 3; Deut. 26. 5; Salm 105. 24
[e] Ecl. 2. 19; Gnio. 7. 18

10 Thigibh, buineamaid gu seòlta[a]: air eagal gu-m fàs iad lìonmhor, agus gu-n tachair e, 'n uair a dh'éireas cogadh, gu-n gabh iadsan mar an ceudna le'r naimhdibh-ne, agus gu-n cog iad 'n ar n-aghaidh, agus gu-n téid iad a mach as an tìr.

11 Uime sin chuir iad maighstireanoibre orra, chum an sàruchadh le'n eallachaibh. Agus thog iad bailteanionmhais do Pharaoh, Pitom agus Rameses[c].

12 Ach mar is mò a shàruich iad iad, 's ann is mò a rinneadh iadsan lìonmhor agus a dh'fhàs iad. Agus bha iad fo dhoilgheas air son chloinn Israeil.

13 Agus thug na h-Eiphitich air cloinn Israeil seirbhis a dheanamh le cruadhas.

14 Agus rinn iad am beatha searbh dhoibh le daorsa chruaidh[d], ann am moirtear, agus ann an clachaibh-creadha, agus anns gach gné oibre 's a' mhachair: *bha* an obair uile, anns an d' thug iad orra obair a dheanamh, le cruadhas[f].

15 Agus labhair rìgh na h-Eiphit ri mnathan-glùine nan Eabhruidheach, (*b'e* ainm aoin diubh Siphrah, agus ainm na té eile Puah;)

16 Agus thubhairt e, 'N uair a ni sibh gnìomh mnatha-glùine do na mnathan Eabhruidheach, agus a chi sibh *iad* air na stòlaibh; ma's mac *a bhitheas ann*, an sin marbhaidh sibh e, ach ma's nighean *a bhitheas ann*, bithidh i beò.

17 Ach bha eagal Dhé[g] air na mnathanglùine, agus cha d'rinn iad mar a dh'àithn rìgh na h-Eiphit dhoibh, ach ghléidh iad a' chlann mhac beò.

18 Agus ghairm rìgh na h-Eiphit air na mnathan glùine, agus thubhairt e riu, C'ar son a rinn sibh an ni so, agus a ghléidh sibh a' chlann mhac beò?

19 Agus thubhairt na mnathan-glùine ri Pharaoh, A chionn nach *'eil* na *mnathan* Eabhruidheach mar na mnathan Eiphiteach[i]: oir *tha* iad féin beothail, agus air an aisead mu-n tig na mnathan-glùine a steach d'an ionnsuidh.

20 Uime sin, bhuin Dia gu maith ris na mnathan-glùine[k]: agus rinneadh an sluagh lìonmhor, agus dh'fhàs iad ro chumhachdach.

21 Agus a chionn gu-n robh eagal Dhé air na mnathan-glùine, rinn e tighean dhoibh[l].

22 Agus thug Pharaoh àithne d'a shluagh uile, ag ràdh, Gach mac a bheirear, tilgidh sibh 's an amhainn; agus gach nighean gleidhidh sibh beò.

## CAIB. II.

1 *Maois air a bhreith, agus air a chur ann an cobhan am measg na cuilce, aig bruaich na h-aimhne.* 5 *Fhuaradh e, agus dh'altrumadh e le nighinn Pharaoh.*

AGUS chaidh duine de thigh Lebhi[m], agus ghabh e nighean do Lebhi *'n a mnaoi.*

2 Agus dh'fhàs a' bhean torrach, agus rug i mac: agus an uair a chunnaic i gu-n *robh* e 'n a leanabh tlachdmhor, dh'fholaich i e ré thri mìosan[b].

3 Agus an uair nach b'urrainn i 'fholach na b'fhaide, ghabh i dha cobhan cuilce, agus chuir i thairis e le làthaich agus le pic, agus chuir i an leanabh ann; agus chuir i e 's a' chuilc aig bruaich na h-aimhne.

4 Agus sheas a phiuthar am fad *uaith*, a dh'fhaicinn ciod a dheantadh ris.

5 Agus thàinig nighean Pharaoh a nuas g'a nigheadh féin 's an amhainn, agus bha a maighdeanan ag imeachd ri taobh na h-aimhne; agus an uair a chunnaic i 'n cobhan am measg na cuilce, chuir i a banoglach g'a thoirt *d' a h-ionnsuidh.*

6 Agus an uair a dh'fhosgail i *e*, chunnaic i 'n leanabh: agus, feuch, ghuil an naoidhean. Agus ghabh i truas ris[e], agus thubhairt, *i, Is aon* so de chloinn nan Eabhruidheach.

7 An sin thubhairt a phiuthar ri nighinn Pharaoh, An téid mise, agus an gairm mi dhuit banaltrum de na mnathan Eabhruidheach, a chum as gu-n altrum i 'n leanabh dhuit?

8 Agus thubhairt nighean Pharaoh rithe, Falbh. Agus chaidh a' mhaighdean, agus ghairm i màthair an leinibh.

9 Agus thubhairt nighean Pharaoh rithe, Thoir an leanabh so leat, agus altrum dhomhsa e[h], agus bheir mi *dhuit* do thuarasdal. Agus ghabh a' bhean an leanabh, agus dh'altrum i e.

10 Agus dh'fhàs an leanabh, agus thug i e dh'ionnsuidh nighinn Pharaoh, agus bha e 'n a mhac dhi. Agus thug i Maois mar ainm air[1]: agus thubhairt i, A chionn as an uisge gu-n do tharruing mi mach e.

11 Agus tharladh anns na làithibh sin, an uair a dh'fhàs Maois suas, gu-n deachaidh e mach a dh'ionnsuidh a bhràithrean, agus gu-n d'amhairc e air an eallachaibh: agus chunnaic e Eiphiteach a' bualadh Eabhruidhich, aon d'a bhràithribh[j].

12 Agus dh'amhairc e an taobh so agus an taobh ud, agus an uair a chunnaic e nach *robh aon* duine ann, mharbh e an t-Eiphiteach, agus dh'fholaich e 's a' ghaineamh e.

13 Agus an uair a chaidh e mach an dara là, feuch, *bha* dithis de na h-Eabhruidhich a' strì r'a chéile; agus thubhairt e ris-san a rinn an eucoir, C'ar son a bhuaileas tu do choimhearsnach?

14 Agus thubhairt e, Cò rinn thusa 'ad uachdaran agus 'ad bhreitheamh oirnne? am miann leat mise a mharbhadh, mar a mharbh thu 'n t-Eiphiteach? agus ghabh Maois eagal, agus thubhairt e, Gu cinnteach tha an ni so aithnichte.

15 A nis an uair a chuala Pharaoh an ni so, dh'iarr e Maois a mharbhadh, ach theich Maois o aghaidh Pharaoh, agus

R.C. 1635.

[a] Salm 83. 3, 4
Gnà. 1. 11
21. 30
Gnio. 23. 12
1 Cor. 3. 19
Seum. 3. 15
[b] Gnio. 7. 20
Eabh. 11. 23
[c] Gen. 47. 11
[d] caib. 2. 32
6. 9
Air. 20. 15
Rut 1. 20
Gnio. 7. 19, 34
[e] Salm 106. 46
[f] Lebh. 25. 43
Isa. 58. 6
Ier. 50. 33
[g] Neh. 5. 15
Gnà. 16. 6
Dan. 3. 18
6. 13
Gnio. 5. 29
[h] Salm 27. 10
[1] 's e sin, *air a tharruing a mach*
[i] Ios. 2. 4
2 Sam. 17. 19
[j] caib. 1. 11
Gnio. 7. 23, 24
Eabh. 11. 24-26
[k] Gnà. 11. 18
Ecl. 8. 13
Isa. 3. 10
Eabh. 6. 10
[l] 1 Sam. 2. 35
2 Sam. 7. 11
1 Ri. 2. 24
Salm 127. 1
[m] caib. 6. 20

ghabh e còmhnuidh ann an tìr Mhidiain; agus shuidh e sìos làimh ri tobar.

16 A nis bha aig sagart[1] Mhidiain seachdnar nighean: agus thàinig iad agus tharruing iad *uisge*[c] agus lìon iad na h-amair a thoirt uisge do threud an athar.

17 Agus thàinig na buachaillean agus dh'fhuadaich iad air falbh iad: ach sheas Maois suas agus chuidich e leo, agus thug e uisge d'an treud.

18 Agus an uair a thàinig iad gu Reuel[2] an athair, thubhairt e, Cionnus a thàinig sibh co luath an diugh?

19 Agus thubhairt iad, Shaor Eiphiteach sinn á làimh nam buachaillean, agus mar an ceudna tharruing e uisge gu leòir dhuinn, agus thug e uisge do'n treud.

20 Agus thubhairt esan r'a nigheanaibh, Agus c'àit *am bheil e?* C'ar son a dh'fhàg sibh an duine? Gairmibh air, a chum's gu-n ith e aran[k].

21 Agus bha Maois toileach[l] còmhnuidh a ghabhail maille ris an duine; agus thug e Siporah a nighean do Mhaois '*n a mnaoi*[m].

22 Agus rug i mac *dha*, agus thug e Gersom[3] mar ainm air: oir thubhairt e Bha mi 'am choigreach ann an tìr aineoil.

23 Agus tharladh an ceann mòrain làithean, gu-n d'fhuair rìgh na h-Eiphit bàs, agus bha clann Israeil ag osnaich air son an daorsa[o], agus ghlaodh iad; agus thàinig an glaodh suas gu Dia[p], air son na daorsa.

24 Agus chuala Dia an osnaich, agus chuimhnich Dia a choimh-cheangal ri Abraham, ri Isaac, agus ri Iacob[r].

25 Agus dh'amhairc Dia air cloinn Israeil, agus dh'fhiosraich e iad.

## CAIB. III.

1 *Bha Maois a' gleidheadh treud Ietro 'athar-céile.* 2 *Dh'fhoillsicheadh aingeal an Tighearna dha ann an lasair theine á meadhon pris.* 7 *Chuireadh e leis an Tighearn' a thoirt chloinn' Israeil a mach as an Eiphit.* 14 *A theachdaireachd dhoibh.*

A NIS bha Maois a' gleidheadh treud Ietro 'athar-céile, sagairt Mhidiain: agus thug e'n treud gu taobh cùil an fhàsaich, agus thàinig e gu sliabh Dhé[u], gu Horeb.

2 Agus dh'fhoillsicheadh aingeal an Tighearna dha ann an lasair theine á meadhon pris[v]; agus dh'amhairc e, agus, feuch, bha am preas a' lasadh le teine, ach cha *robh* am preas air a losgadh.

3 Agus thubhairt Maois, Tionndaidhidh mi nis a leth-taobh, agus chi mi an sealladh mòr so, c'ar son nach 'eil am preas air a losgadh.

4 Agus an uair a chunnaic an Tighearna gu-n do thionndaidh e a leth-taobh a dh'fhaicinn *sin*, ghairm Dia air á meadhon a' phris, agus thubhairt e, A Mhaois, a Mhaois[a]. Agus thubhairt esan, *Tha* mi 'n so.

5 Agus thubhairt e, Na tig am fagus an so; cuir dhìot do bhrògan bhàrr do chos[b], oir an t-àite air am bheil thu 'ad sheasamh, is talamh naomh e.

6 Thubhairt e mar an ceudna, *Is* mise Dia d'athar, Dia Abrahaim, Dia Isaaic, agus Dia Iacoib[d]. Agus dh'fholaich Maois 'aghaidh; oir bha eagal air amharc air Dia[e].

7 Agus thubhairt an Tighearna, Chunnaic mi gu cinnteach àmhghar mo shluaigh[f] a *tha* 's an Eiphit, agus chuala mi 'n glaodh[g] air son am maighstirean-oibre: oir is aithne dhomh an doilgheas.

8 Agus thàinig mi nuas gu'n saoradh á làimh nan Eiphiteach[h], agus gu'n toirt suas a mach as an fhearann sin, gu fearann maith agus farsuing[i], gu fearann a tha 'sruthadh le bainne agus le mil[j]; gu àite nan Canaanach, agus nan Hiteach, agus nan Amorach, agus nam Peridseach, agus nan Hibheach, agus nan Iebusach.

9 A nis uime sin, feuch, tha glaodh chloinn Israeil air teachd 'am ionnsuidh-sa: agus mar an ceudna chunnaic mi am foireigin leis am bheil na h-Eiphitich 'g am foireigneadh.

10 Agus a nis thig, agus cuiridh mi thu dh'ionnsuidh Pharaoh[n], a chum as gu-n toir thu mach mo shluagh clann Israeil as an Eiphit.

11 Agus thubhairt Maois ri Dia, Cò mise[q], gu-n rachainn a dh'ionnsuidh Pharaoh, agus gu-n tugainn a mach clann Israeil as an Eiphit?

12 Agus thubhairt e, Bithidh mise gu cinnteach leat[s]; agus bithidh so 'n a chomharadh dhuit, gu-n do chuir mise uam thu: 'n uair a bheir thu mach an sluagh as an Eiphit, ni sibh aoradh do Dhia air an t-sliabh so.

13 Agus thubhairt Maois ri Dia, Feuch, an uair a thig mi dh'ionnsuidh chloinn Israeil, agus a their mi riu, Chuir Dia 'ur n-aithriche mise do 'ur n-ionnsuidh; agus a their iad rium, Ciod is ainm dha? Ciod a their mi riu?

14 Agus thubhairt Dia ri Maois, IS MI AN TI A'S MI[t]: agus thubhairt e, Mar so their thu ri cloinn Israeil, Chuir IS MI mise do 'ur n-ionnsuidh.

15 Agus thubhairt Dia thuilleadh air so ri Maois, Mar so their thu ri cloinn Israeil, Chuir an Tighearna, Dia 'ur n-aithriche, Dia Abrahaim, Dia Isaaic, agus Dia Iacoib, mise d'ur n-ionnsuidh: is e so m'ainm a chaoidh; agus *is* e so mo chuimhneachan[w] do gach uile ghinealach.

16 Imich agus cruinnich r'a chéile seanairean Israeil, agus abair riu, Dh'fhoillsich an Tighearna, Dia 'ur n-aithrichean e féin dhomh-sa, Dia Abrahaim, Isaaic, agus Iacoib, ag ràdh, Gu cinnteach dh'amhairc mi oirbh[x], agus *chunnaic mi* an ni a rinneadh oirbh 's an Eiphit.

R.C. 1531.

a Gen. 22. 1, 11; 46. 2
1 no, *prionnsa.*
b caib. 19. 12; Ios. 5. 15; Ecl. 5. 1
c Gen. 24. 11; 29. 10; 1 Sam. 9. 11
d Gen. 28. 13; 1 Ri. 18. 36; Mat. 22. 32
e Bre. 13. 22; Isa. 6. 5
2 *ris an abrar mar an ceudna Ietro, no Ieter, Air. 10. 29.*
f Neh. 9. 9; Salm 106. 44; Isa. 63. 9
g caib. 22. 23; Salm 145. 19
h caib. 6. 6-8; 12. 51
i Air. 13. 19; Deut. 1. 25
j Deut. 26. 9; Ier. 11. 5; Ese. 20. 6
k Gen. 31. 54
l Phil. 4. 11
m caib. 18. 2
3 's e sin, *coigreach an so.*
n Salm 105. 26; Mic. 6. 4
o Air. 20. 16; Deut. 26. 7; Salm 12. 5
p caib. 3. 9; 22. 23, 27; Gen. 18. 20; Deut. 24. 15; Isa. 5. 7
q Ier. 1. 6
r Gen. 15. 14; 46. 4; Luc. 1. 72-74
s Gen. 31. 3; Ios. 1. 5; Rom. 8. 31
t caib. 6. 3; Eoin 8. 58; Eabh. 13. 8
u caib. 18. 5
v Deut. 33. 16; Isa. 63. 9; Gnio. 7. 30
w Salm 102. 12; 135. 13; Hos. 12. 5
x Gen. 50. 24; Luc. 1. 68

17 Agus thubhairt mi, Bheir mi suas sibh á àmhghar na h-Eiphit[a], gu fearann nan Canaanach, agus nan Hiteach, agus nan Amorach, agus nam Peridseach, agus nan Hibheach, agus nan Iebusach, gu fearann *a tha* 'sruthadh le bainne agus le mil.

18 Agus éisdidh iadsan ri d' ghuth; agus théid thu féin, agus seanaireau Israeil, gu rìgh na h-Eiphit, agus their sibh ris, Choinnich an Tighearna, Dia nan Eabhruidheach, sinne[b]: agus a nis leig dhuinn, guidheamaid ort, dol astar thri làithean do'n fhàsach chum as gu-n ìobair sinn do'n Tighearna ar Dia.

19 Agus is deimhin leam nach leig rìgh na h-Eiphit leibh imeachd[d], cha leig *eadhon*[2] le làimh làidir.

20 Agus sìnidh mis' a mach mo làmh, agus buailidh mi 'n Eiphit le m'iongantasan uile[f], a ni mi 'n a meadhon: agus an déigh sin leigidh e dhuibh imeachd[g].

21 Agus bheir mise do'n t-sluagh so deadh-ghean[h] ann an sealladh nan Eiphiteach: agus tarlaidh, 'n uair a dh'fhalbhas sibh nach falbh sibh falamh;

22 Ach iarraidh gach bean o 'banachoimhearsnaich[j], agus o'n mhnaoi a bhitheas air aoidheachd 'n a tigh, seudan airgid, agus seudan òir, agus eudach: agus cuiridh sibh *iad* air 'ur mic, agus air 'ur nigheanaibh; agus[k] creachaidh sibh na h-Eiphitich[3].

## CAIB. IV.

1 *Slat Mhaois air a tionndadh 'n a nathair.* 6 *A làmh lòbhrach.* 21 *Teachdaireachd an Tighearna chum Pharaoh.*

AGUS fhreagair Maois, agus thubhairt e, Ach, feuch, cha chreid iad mi, ni mo dh'éisdeas iad ri m' ghuth: oir their iad, Cha do thaisbein an Tighearn' e féin dhuit.

2 Agus thubhairt an Tighearna ris, Ciod sin ann ad làimh? Agus thubhairt esan, Slat.

3 Agus thubhairt e, Tilg air an làr i; agus thilg e air an làr i, agus rinneadh i 'n a nathair: agus theich Maois roimpe.

4 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Cuir a mach do làmh, agus glac air a h-èarr i. Agus chuir e mach a làmh, agus rug e oirre, agus rinneadh slat dhith 'n a làimh.

5 Chum as gu-n creid iad gu-n d'fhoillsich an Tighearna, Dia an aithriche, Dia Abrahaim, Dia Isaaic, agus Dia Iacoib, e féin dhuit[q].

6 Agus thubhairt an Tighearn' a thuilleadh air so ris, Cuir a nis do làmh 'ad bhroilleach; agus chuir e a làmh 'n a bhroilleach: agus an uair a thug e mach i, feuch, bha a làmh lòbhrach mar shneachda[s].

7 Agus thubhairt e, Cuir do làmh a rìs 'ad bhroilleach; agus chuir e a làmh a rìs 'n a bhroilleach, agus thug e mach á 'bhroilleach i, agus, feuch, dh'iompaicheadh i mar a' *chuid eile d'a* fheòil[v].

R.C. 1491.
[a] Gen. 15. 13-20
46. 4
[b] Air. 23. 3, &c.
[c] caib. 7. 20
Salm 78. 44
[1] *o'n dé no o'n treas latha.*
[d] caib. 5. 2
[2] no, *ach le làimh làidir.*
[e] Salm 94. 9
Ier. 1. 6, 9
[f] caib. 7. 3
11. 9
Deut. 6. 22
Neh. 9. 10
Salm 106. 27
Ier. 33. 20
Gnio. 7. 36
[g] caib. 12. 31
[h] caib. 11. 3
[i] Isa. 50. 4
Mat. 10. 19
[j] caib. 12. 36
[k] Iob 27. 17
Gnà. 13. 22
Isa. 33. 1
[3] no, *an Eiphit.*
[l] rann 27
[m] Air. 22. 38
23. 5, &c.
Deut. 18. 18
Isa. 51. 16
Ier. 1. 9
Luc. 21. 15
[n] caib. 7. 1
18. 19
[o] rann 2
[4] *Ieter.*
[p] caib. 2. 15, 23
Mat. 2. 20
[q] caib. 19. 9
[r] caib. 17. 9
Air. 20. 8, 9
[s] Air. 12. 10
2 Ri. 5. 27
[t] caib. 3. 20
[u] caib. 7. 3, &c.
Deut. 2. 30
Ios. 11. 20
Isa. 6. 10
63. 17
Eoin 12. 40
Ròm. 9. 18
2 Tes. 2. 10-12
[v] Mat. 8. 3

8 Agus tarlaidh, mur creid iad thu, agus mur éisd iad ri guth a' cheud chomharaidh, gu-n creid iad guth a' chomharaidh dheireannaich.

9 Agus tarlaidh, mur creid iad mar an ceudna an dà chomharadh sin, agus mur éisd iad ri d' ghuth, gu-n gabh thu *cuid* a dh'uisge na h-aimhne, agus gu-n dòirt thu air an *talamh* thioram[e]: agus fàsaidh an t-uisge a bheir thu as an amhainn 'n a fhuil[c] air an *talamh* thioram.

10 Agus thubhairt Maois ris an Tighearn', O mo Thighearna, cha duine deaschainnteach mi, aon chuid roimhe so[1], no o'n àm 's an do labhair thusa ri d' sheirbhiseach: do bhrìgh gu-m bheil mi mall ann an cainnt, agus mall ann an teangaidh.

11 Agus thubhairt an Tighearna ris, Cò rinn beul an duine[e]? no cò rinn am balbh, no am bodhar, no an ti a chi, no an dall? Nach mise an Tighearna?

12 A nis uime sin imich, agus bithidh mise le d' bheul, agus teagaisgidh mi dhuit ciod a their thu[i].

13 Agus thubhairt e, O mo Thighearna, cuir, guidheam ort, le làimh *an ti a* chuireas tu.

14 Agus las corruich an Tighearn' an aghaidh Mhaois, agus thubhairt e, *Nach* e Aaron an Lebhitheach do bhràthair? tha fhios agam gu-n labhair esan gu maith. Agus mar an ceudna, feuch, tha e 'teachd a mach 'ad choinneamh[l]: agus an uair a chi e thu, bithidh e subhach 'n a chridhe.

15 Agus labhraidh tusa ris, agus cuiridh tu focail 'n a bheul[m]: agus bithidh mise le d' bheul-sa, agus le 'bheul-san, agus teagaisgidh mi dhuibh ciod a ni sibh.

16 Agus labhraidh esan air do shonsa ris an t-sluagh: agus bithidh esan, bithidh *eadhon* esan dhuit 'an àite beoil, agus bithidh tusa dhasan 'an àite Dhé[n].

17 Agus gabhaidh tu an t-slat so ann ad làimh[o], leis an dean thu comharaidhean.

18 Agus dh'imich Maois agus phill e gu Ietro[4] 'athair-céile, agus thubhairt e ris, Théid mi nis, agus pillidh mi chum mo bhràithrean a *tha* 's an Eiphit, agus chi mi am bheil iad fathast beò. Agus thubhairt Ietro ri Maois, Imich ann an sìth.

19 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois ann am Midian, Imich, pill do'n Eiphit: oir tha na daoine *sin* uile marbh a bha 'g iarraidh d'anama[p].

20 Agus ghabh Maois a bhean, agus a mhic, agus chuir e iad air asail, agus phill e do thìr na h-Eiphit. Agus ghabh Maois slat Dhé 'n a làimh[r].

21 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, An uair a dh'imicheas tu chum pilltinn do'n Eiphit, thoir an aire gu-n dean thu na h-iongantais *sin* uile[t], a chuir mise ann ad làimh, 'am fianuis Pharaoh: ach cruaidhichidh mise a chridhe[u], agus cha leig e leis an t-sluagh imeachd.

22 Agus their thu ri Pharaoh, Mar so

tha'n Tighearn' ag ràdh, '*S e* Israel mo mhac[a], mo cheud-ghin.

23 Agus tha mi ag ràdh riut, Leig le m' mhac imeachd, a chum as gu-n dean e seirbhis dhomh; agus ma dhiùltas tu leigeadh leis imeachd: feuch, marbhaidh mise do mhac-sa, *eadhon* do cheud-ghin[b].

24 Agus tharladh air an t-slighe 's an tigh-òsda, gu-n do choinnich an Tighearn' e[c], agus gu-n d'iarr e a mharbhadh[d].

25 An sin ghabh Siporah clach *gheur*[1], agus thimchioll-ghearr i roimh-chraicionn a mic, agus thilg i aig a chosaibh *e*, agus thubhairt *i*, Gu cinnteach *is* fear-pòsda fuileachdach dhomhsa thu.

26 Agus leig e uaith e: an sin thubhairt i, *Is* fear-pòsda fuileachdach *thu* air son an timchioll-ghearraidh.

27 Agus thubhairt an Tighearna ri Aaron, Imich 'an coinneamh Mhaois do'n fhàsach. Agus dh'imich e, agus choinnich se e ann an sliabh Dhé[g], agus phòg se e.

28 Agus dh'innis Maois do Aaron uile bhriathran an Tighearn', a chuir uaith e, agus na comharaidhean uile a dh'àithn e dha.

29 Agus chaidh Maois agus Aaron, agus chruinnich iad seanairean chloinn Israeil uile.

30 Agus labhair Aaron na briathran uile[h] a labhair an Tighearna ri Maois, agus rinn e na comharaidhean ann an sealladh an t-sluaigh.

31 Agus chreid an sluagh[i]: agus an uair a chual' iad gu-n d'amhairc an Tighearn' air cloinn Israeil, agus gu-m fac e an àmhghar, an sin chrom iad an cinn, agus rinn iad aoradh[j].

## CAIB. V.

1 *Tha Pharaoh a' diùltadh cead do chloinn Israeil dol gu féill a chumail do'n Tighearn' anns an fhàsach.* 6 *Dh'àithn e obair na bu truime a chur orra.*

AGUS 'n a dhéigh sin chaidh Maois agus Aaron a steach, agus thubhairt iad ri Pharaoh, Mar so tha'n Tighearna, Dia Israeil ag ràdh, Leig le m' shluagh imeachd, a chum as gu-n gléidh iad féill dhomhsa[k] 's an fhàsach.

2 Agus thubhairt Pharaoh, Cò e an Tighearna[l], gu-n éisdinn-sa r'a ghuth a leigeadh le Israel imeachd? Cha-n aithne dhomhs' an Tighearn', agus mar an ceudna cha leig mi le Israel imeachd.

3 Agus thubhairt iad, Dh'fhoillsich Dia nan Eabhruidheach e féin dhuinne[m]: leig leinn, guidheamaid ort, dol astar thri làithean do'n fhàsach, a chum as gu-n ìobar sinn do'n Tighearn' ar Dia, air eagal gu-m buail e sinn le plàigh, no leis a' chlaidheamh[n].

4 Agus thubhairt rìgh na h-Eiphit riu, C'ar son a tha sibhse, a Mhaois agus Aaroin, a' toirt air an t-sluagh sgur o'n oibribh? Rachaibh a chum 'ur n-eallachan.

5 Agus thubhairt Pharaoh, Feuch, *tha*

B.C. 1491.

[a] Deut. 14. 1
Ier. 31. 9
Hos. 11. 1
Ròm. 9. 4
[b] caib. 11. 5
12. 29
[c] Air. 22. 22
[d] Gen. 17. 14
[1] no, *sgian.*
[e] Salm 106. 41
[f] 2 Ri. 18. 20
[g] caib. 3. 1
[h] rann 16
[i] caib. 3. 18
4. 8, 9
[2] *gnothuch latha 'n a latha.*
[j] Gen. 17. 3
24. 26
caib. 12. 27
1 Each. 29. 20
2 Each. 20. 18
[k] caib. 10. 9
[l] 2 Ri. 18. 35
Iob 21. 15
Salm 12. 4
[m] caib. 3. 18
[n] Deut. 28. 21
Ese. 6. 11
[o] Deut. 32. 36
Ecl. 4. 1
5. 8

sluagh na tìre a nis lìonmhor, agus tha sibhse a' toirt orra 'bhi 'n an tàmh o'n eallachaibh.

6 Agus dh'àithn Pharaoh air an là sin féin do mhaighstiribh-oibre an t-sluaigh, agus d'an luchd-riaghlaidh, ag ràdh,

7 Cha toir sibh connlach tuilleadh do'n t-sluagh a dheanamh chlacha-creadha mar roimhe so: rachadh iad agus cruinnicheadh iad connlach dhoibh féin.

8 Agus cuiridh sibh orra àireamh nan clacha-creadha a rinn iad roimhe[e]: cha leig sibh sìos a bheag dheth, oir tha iad dìomhanach; uime sin tha iad ag éigheach, ag ràdh, Rachamaid *agus* ìobramaid d'ar Dia.

9 Cuirear an obair na's truime air na daoine, chum as gu-n saoithrich iad innte: agus na h-earbadh iad á briathraibh dìomhain[f].

10 Agus chaidh maighstirean-oibre an t-sluaigh a mach, agus an luchd-riaghlaidh agus labhair iad ris an t-sluagh, ag ràdh, Mar so tha Pharaoh ag ràdh, Cha toir mi dhuibh connlach.

11 Rachaibh, gabhaibh dhuibh féin connlach far am feud sibh a faotainn: gidheadh cha leigear sìos a bheag de'r n-obair.

12 Uime sin sgaoileadh an sluagh air feadh tìre na h-Eiphit uile, a chruinneachadh asbhuain 'an àite connlaich.

13 Agus chuir na maighstirean-oibre thuige *iad*, ag ràdh, Coimhlionaibh 'ur n-oibre cumta lathail[2], mar an uair a thugadh connlach dhuibh.

14 Agus bhuaileadh luchd-riaghlaidh chloinn Israeil a chuir maighstirean-oibre Pharaoh os an ceann, *agus* dh'fhiosraicheadh dhiubh, C'ar son nach do choimhlion sibh 'ur n-obair chumta ann an deanamh chlacha-creadha, araon an dé agus an diugh, mar *a rinn sibh* roimhe?

15 An sin thàinig luchd-riaghlaidh chloinn Israeil, agus ghlaodh iad ri Pharaoh, ag ràdh, C'ar son a bhuineas tu air an dòigh so ri d' sheirbhisich?

16 Cha-n 'eil connlach air a toirt do d' sheirbhisich, agus '*s e* 'their iad ruinn, Deanaibh clacha-creadha: agus, feuch, *tha* do sheirbhisich air am bualadh; ach is ann aig do shluagh féin a tha 'choire.

17 Ach thubhairt esan, *Tha* sibh dìomhanach, *tha sibh* dìomhanach: uime sin their sibh, Rachamaid *agus* ìobramaid do'n Tighearna.

18 Uime sin imichibh a nis, deanaibh obair; oir cha toirear connlach dhuibh, agus bheir sibh uaibh làn àireamh nan clacha-creadha.

19 Agus chunnaic luchd-riaghlaidh chloinn Israeil gu-m bu chruaidh *an càs* anns an *robh* iad[o], agus e air a ràdh *riu*, Cha bheagaich sibh *dad* d'ur clachaibh-creadha, de'n obair dhligheach lathail.

20 Agus choinnich iad Maois agus Aaron, a sheas air an t-slighe, 'n uair a thàinig iad a mach o Pharaoh.

21 Agus thubhairt iad riu, Gu-n amhairceadh Dia oirbh, agus gu-n tugadh e breth, do bhrìgh gu-n d' rinn sibh ar fàile gràineil an làthair Pharaoh[c], agus an làthair a sheirbhiseach, a' cur claidheimh 'n an làimh a chum sinne a mharbhadh.

22 Agus phill Maois a dh'ionnsuidh an Tighearn', agus thubhairt e, A Thighearna, c'ar son a bhuin thu *cho* olc ris an t-sluagh so[e]? c'ar son a chuir thu uait mi?

23 Oir o'n àm a thàinig mi gu Pharaoh a labhairt ann ad ainm, rinn e olc do'n t-sluagh so; agus cha do shaor thu idir do shluagh.

## CAIB. VI.

1 *Tha Dia ag ùrachadh a gheallaidh do Mhaois le 'ainm Iehobhah.* 14 *Ginealach Reubein,* 15 *Shimeoin,* 16 *agus Lebhi, o-n d' thàinig Maois agus Aaron.*

AN sin thubhairt an Tighearna ri Maois, A nis chi thu ciod a ni mi ri Pharaoh[i]: oir le làimh làidir[j] leigidh e leo imeachd, agus le làimh làidir fuadaichidh e mach as a dhùthaich iad[l].

2 Agus labhair Dia ri Maois, agus thubhairt e ris, *Is* mise an Tighearna[1].

3 Agus dh'fhoillsich mi mi féin do Abraham, do Isaac, agus do Iacob, le *ainm* an Dé uile-chumhachdaich, ach le m'ainm Iehobhah[m] cha robh mi aithnichte dhoibh.

4 Agus mar an ceudna dhaingnich mi mo choimhcheangal[n] riu, gu-n tugainn dhoibh tìr Chanaain, tìr an cuairte, anns an robh iad 'n an coigrich.

5 Agus mar an ceudna chuala mi osnaich chloinn Israeil[p], a tha na h-Eiphitich a' cumail ann an daorsa: agus chuimhnich mi mo choimhcheangal[r].

6 Uime sin, abair ri cloinn Israeil, *Is* mise an Tighearn', agus bheir mi sibh a mach o *bhi* fo eallachaibh nan Eiphiteach[t], agus saoraidh mi sibh o'n daorsa: agus fuasglaidh mi sibh le gàirdean sìnte mach, agus le breitheanais mhòra[v].

7 Agus gabhaidh mi sibh dhomh féin mar shluagh[w], agus bithidh mi dhuibh 'am Dhia: agus bithidh fios agaibh gur mise an Tighearna 'ur Dia, a tha 'g 'ur toirt-se mach o *bhi* fo eallachaibh nan Eiphiteach.

8 Agus bheir mi steach sibh a dh'ionnsuidh an fhearainn a mhionnaich mi[2] gu-n tugainn e do Abraham, do Isaac, agus do Iacob; agus bheir mi e dhuibhse mar oighreachd: *Is* mise an Tighearna.

9 Agus labhair Maois mar sin ri cloinn Israeil: ach cha d'éisd iad ri Maois, trìd chràidh spioraid[a], agus trìd chruaidh dhaorsa.

10 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

11 Imich a steach, labhair ri Pharaoh rìgh na h-Eiphit, e a leigeadh do chloinn Israeil dol a mach as a dhùthaich.

12 Agus labhair Maois an làthair an Tighearn', ag ràdh, Feuch, cha d' éisd clann Israeil rium[a]; cionnus ma ta dh'éisdeas Pharaoh riumsa, aig *am bheil* mo bhilean neo-thimchoill-ghearrta[b]?

13 Agus labhair an Tighearna ri Maois agus ri Aaron, agus thug e dhoibh àithne[d] a chum chloinn Israeil, agus a chum Pharaoh rìgh na h-Eiphit, clann Israeil a thoirt a mach á tìr na h-Eiphit.

14 *Is* iad so ceannardan thighean an aithriche[f]: mic Reubein ceud-ghin Israeil; Hanoch, agus Pallu, Hesron, agus Carmi: *is* iad sin teaghlaichean Reubein.

15 Agus mic Shimeoin[g]; Iemuel, agus Iamin, agus Ohad, agus Iachin, agus Sohar, agus Saul mac Ban-chanaanaich: *is* iad sin teaghlaichean Shimeoin.

16 Agus *is* iad so ainmean mhac Lebhi[h], a réir an ginealach: Gerson, agus Cohat, agus Merari: agus *b'iad* bliadhnacha beatha Lebhi ceud agus seachd bliadhna deug 'ar fhichead.

17 Mic Ghersoin; Libni, agus Simi, a réir an teaghlaichean.

18 Agus mic Chohait[k]; Amram, agus Idshar, agus Hebron, agus Udsiel: agus *b'iad* bliadhnacha beatha Chohait ceud agus tri bliadhna deug 'ar fhichead.

19 Agus mic Mherari; Mahali agus Musi: *is* iad sin teaghlaichean Lebhi, a réir an ginealach.

20 Agus ghabh Amram Iochebed piuthar-'athar dha féin 'n a mnaoi; agus rug i dha Aaron agus Maois: agus *b'iad* bliadhnacha beatha Amraim ceud agus seachd bliadhna deug 'ar fhichead.

21 Agus mic Idshair[o]; Corah, agus Nepheg, agus Sichri.

22 Agus mic Udsieil[q]; Misael, agus Elsaphan, agus Sitri.

23 Agus ghabh Aaron Eliseba nighean Aminadaib[s], piuthar Naasoin, dha féin 'n a mnaoi; agus rug i dha Nadab agus Abihu, Eleasar agus Itamar[u].

24 Agus mic Chorah; Asir, agus Elcanah, agus Abiasaph; *is* iad sin teaghlaichean nan Corhach.

25 Agus ghabh Eleasar mac Aaroin, *aon* de nigheanaibh Phutieil dha féin 'n a mnaoi; agus rug i dha Phinebas[x]: *is* iad sin ceannardan aithriche nan Lebhitheach, a réir an teaghlaichean.

26 *Is* iad so an t-Aaron agus am Maois ud, ris an d' thubhairt an Tighearna, Thugaibh a mach clann Israeil á tìr na h-Eiphit, a réir an slògh.

27 *Is* iad so iadsan a labhair ri Pharaoh[y], rìgh na h-Eiphit a chum clann Israeil a thoirt a mach as an Eiphit[z]: *is* iad so am Maois agus an t-Aaron ud.

28 Agus tharladh, 's an là air an do labhair an Tighearna ri Maois ann an tìr na h-Eiphit,

29 Gu-n do labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh, *Is* mise an Tighearna: labhair thusa ri Pharaoh rìgh na h-Eiphit gach *ni* a their mise riut[b].

30 Agus thubhairt Maois an làthair an

R.C. 1491.

[a] rann 9
[b] rann 30
Lebh. 26. 41
Ier. 9. 26
Gnio. 7. 51
[c] Gen. 24. 30
1 Sam. 13. 4
27. 12
2 Sam. 10. 6
1 Each. 19. 6
[d] Air. 27. 19, 23
Deut. 31. 14
[e] Ier. 20. 7
Hab. 2. 3
[f] caib. 46. 9
1 Each. 5. 3
[g] 1 Each. 4. 24
[h] Air. 3. 17
1 Each. 6. 1
[i] 2 Each. 20. 17
Salm 12. 5
[j] Salm 89. 13
[k] Air. 26. 57
[l] caib. 11. 1
[1] no, *Iehobhah.*
[m] caib. 3. 18
Salm 68. 4
83. 18
Isa. 42. 8
Eoin 8. 58
Tais. 1. 4
[n] Gen. 17. 7, 8
[o] Air. 16. 1
[p] caib. 2. 24
Salm 106. 44
[q] Lebh. 10. 4
[r] Salm 105. 8
[s] Rut 4. 19
[t] Deut. 26. 8
Salm 81. 6
[u] 1 Each. 6. 3
24. 1
[v] caib. 15. 13
Deut. 7. 8
1 Each. 17. 21
Neh. 1. 10
[w] Deut. 4. 20
7. 6
2 Sam. 7. 24
Ier. 31. 33
Hos. 1. 10
Tais. 21. 3, 7
[x] Ios. 24. 23
[2] *thog mi mo làmh.*
[y] caib. 5. 1
7. 10
[z] caib. 33. 1
Salm 77. 20
Mic. 6. 4
[a] caib. 5. 21
[b] Ier. 1. 7, 8. 17
23. 28
26. 2
Ese. 2. 6, 7
3. 11
Mat. 28. 20

Tighearna, Feuch, *tha* mise neo-thim-
chioll-ghearrta a'm' bhilibh[a], agus cionnus
a dh'éisdeas Pharaoh rium?

## CAIB. VII.

*1 Chuireadh Maois a dh'ionnsuidh Pharaoh. 10 Rinneadh slat Aaroin 'n a nathair. 13 Chruaidhicheadh cridhe Pharaoh. 20 Uisge na h-aimhne air a thionndadh gu fuil.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois,
Feuch, rinn mi thu a'd' dhia do
Pharaoh[e]: agus bithidh do bhràthair
Aaron 'n a fhàidh agad.
2 Labhraidh tusa gach *ni* a dh'àithneas
mise dhuit[g]: agus labhraidh Aaron do
bhràthair ri Pharaoh, esan a chur cloinn
Israeil a mach as a thìr.
3 Agus cruaidhichidh mise cridhe Pha-
raoh[i], agus ni mi mo chomharaidhean
agus m'iongantasan lìonmhor ann an tìr
na h-Eiphit.
4 Ach cha-n éisd Pharaoh ribh, agus
leagaidh mise mo làmh air an Eiphit, agus
bheir mi mach m'armailtean, *agus* mo
shluagh clann Israeil, á tìr na h-Eiphit, le
breitheanais mhòra.
5 Agus bithidh fios aig na h-Eiphitich
gur mise an Tighearna[j], 'n uair a shìneas
mi mach mo làmh air an Eiphit, agus a
bheir mi mach clann Israeil o *bhi* 'n am
measg.
6 Agus rinn Maois agus Aaron mar a
dh'àithn an Tighearna dhoibh, mar sin
rinn iad.
7 Agus *bha* Maois ceithir fichead bliadh-
na dh'aois, agus Aaron ceithir fichead
agus tri bliadhna dh'aois, an uair a labh-
air iad ri Pharaoh.
8 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
agus ri Aaron, ag ràdh,
9 'N uair a labhras Pharaoh ribh, ag
ràdh, Nochdaibh iongantas air 'ur son
féin[m]; an sin their thu ri Aaron, Gabh
do shlat, agus tilg sìos *i* an làthair Pha-
raoh, *agus* fasaidh i 'n a nathair.
10 Agus chaidh Maois agus Aaron a
steach a dh'ionnsuidh Pharaoh, agus rinn
iad mar sin, mar a dh'àithn an Tighearna:
agus thilg Aaron sìos a shlat an làthair
Pharaoh, agus an làthair a sheirbhiseach,
agus rinneadh i 'n a nathair.
11 An sin ghairm Pharaoh mar an
ceudna air na daoine glice[p], air an luchd-
fiosachd: agus rinn mar an ceudna druidh-
ean na h-Eiphit mar sin le'n druidh-
eachdaibh:
12 Oir thilg iad sìos gach duine a shlat,
agus rinneadh iad 'n an nathraichibh: ach
shluig slat Aaroin suas an slata-san.
13 Agus chruaidhicheadh cridhe Pha-
raoh, air chor as nach d'éisd e riu; mar
a thubhairt an Tighearna[q].
14 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois,
Chruaidhicheadh cridhe Pharaoh[r], tha e
'diùltadh leigeadh leis an t-sluagh falbh[s].
15 Imich-sa dh'ionnsuidh Pharaoh 's a'
mhaduinn, feuch, tha e 'dol a mach a

B.C. 1491.

[a] rann 12
[b] rann 10
[c] caib. 3. 18
[d] caib. 8. 1
[e] Salm 82. 6
Eoin 10. 35
[f] rann 5
1 Sam. 17. 46
1 Ri. 20. 28
2 Ri. 19. 19
Ese. 29. 9
30. 8
38. 23
[g] caib. 6. 29
[h] Salm 78. 44
105. 29
Tais. 8. 8
16. 4-6
[i] caib. 11. 9
[j] caib. 14. 4, 18
Salm 9. 16
[k] caib. 17. 5
Air. 20. 11
[l] rann 18
[m] Mat. 12. 39
Eoin 2. 18
[n] 2 Tim. 3. 8
[o] Isa. 26. 11
Ier. 5. 3
36. 24
Hag. 1. 5
[p] Dan. 2. 2
2 Tim. 3. 8
[q] rann 4
[r] caib. 8. 15
10. 1, 27
[s] Ier. 8. 5
Eabh. 12. 25

dh'ionnsuidh an uisge, agus seasaidh tu
'n a choinneamh air bruaich na h-aimhne;
agus an t-slat a thionndaidheadh 'n a
nathair[b], gabhaidh tu a'd' làimh.
16 Agus their thu ris, Chuir an Tigh-
earna, Dia nan Eabhruidheach[c] mise a
d'ionnsuidh, ag ràdh, Leig le m' shluagh
imeachd[d], a chum as gu-n dean iad seir-
bhis dhomhsa 's an fhàsach: agus, feuch,
gus a so cha b'àill leat éisdeachd.
17 Mar so tha'n Tighearn' ag ràdh,
Ann an so aithnichidh tu gur mise an
Tighearna[f]: feuch, buailidh mi leis an
t-slait a *tha* 'am làimh, na h-uisgeachan a
*tha* 's an amhainn, agus tionndaidhear iad
gu fuil[h].
18 Agus gheibh an t-iasg a *tha* 's an
amhainn bàs, agus lobhaidh an amhainn;
agus bithidh gràin air na h-Eiphitich uisge
òl as an amhainn.
19 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
Abair ri Aaron, Gabh do shlat, agus sìn
a mach do làmh air uisgeachaibh na
h-Eiphit, air an aimhnichibh, air an
sruthaibh, agus air an lochaibh, agus air
uile chomh-chruinneachadh an uisgeacha,
chum as gu-m fàs iad 'n am fuil: agus
bithidh fuil air feadh tìre na h-Eiphit
uile, araon ann an *soithichibh* fiodha, agus
ann *an soithichibh* cloiche.
20 Agus rinn Maois agus Aaron mar
sin, a réir mar a dh'àithn an Tighearn',
agus thog e suas an t-slat, agus bhuail e
na h-uisgeachan a *bha* 's an amhainn[k],
ann an sealladh Pharaoh, agus ann an
sealladh a sheirbhiseach: agus thionn-
daidheadh na h-uisgeachan uile a *bha* 's an
amhainn, gu fuil.
21 Agus fhuair an t-iasg a *bha* 's an
amhainn bàs: agus lobh an amhainn, agus
cha b'urrainn na h-Eiphitich uisge òl as
an amhainn[l], agus bha'n fhuil ann an tìr
na h-Eiphit uile.
22 Agus rinn druidhean na h-Eiphit
mar sin le'n druidheachdaibh[n]: agus
chruaidhicheadh cridhe Pharaoh, agus
cha d'éisd e riu, mar a thubhairt an Tigh-
earn'.
23 Agus phill Pharaoh, agus chaidh e
d'a thigh: agus cha do shocraich e a
chridhe air so cuideachd[o].
24 Agus chladhaich na h-Eiphitich uile
timchioll na h-aimhne air son uisge r'a òl:
oir cha b'urrainn iad òl a dh'uisge na
h-aimhne.
25 Agus choimhlionadh seachd làithean
an déigh do'n Tighearn' an amhainn a
bhualadh.

## CAIB. VIII.

*2 Losgainn air an cur do'n Eiphit. 16 An duslach a' fàs 'n a mhialaibh. 20 Sgaoth chuileag air feadh na tire. 32 Chruaidhich Pharaoh a chridhe.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois,
Falbh a dh'ionnsuidh Pharaoh, agus
abair ris, Mar so tha'n Tighearn' ag ràdh,

Leig le m' shluagh imeachd, a chum as gu-n dean iad seirbhis dhomh.

2 Agus ma dhiùltas tu '*n* leigeadh air falbh, feuch, buailidh mi do chrìochan uile le losgannaibh :

3 Agus brùchdaidh an amhainn a mach losgainn, agus théid iad suas, agus thig iad a steach do d' thigh, agus do d' sheòmar-leapach, agus air uachdar do leapach, agus do thigh do sheirbhiseach, agus air do shluagh, agus do d'àmhuinnibh, agus do d'amair-fhuinidh.

4 Agus théid na losgainn suas ort féin, agus air do shluagh, agus air do sheirbhisich uile.

5 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Abair ri Aaron, Sìn a mach do làmh le d' shlait os ceann nan aimhnichean, os ceann nan allt, agus os ceann nan lochan ; agus thoir air na losgannaibh dol suas air talamh na h-Eiphit.

6 Agus shìn Aaron a mach a làmh os ceann uisgeacha na h-Eiphit ; agus chaidh na losgainn suas[d], agus chòmhdaich iad talamh na h-Eiphit,

7 Agus rinn na druidhean mar sin le 'n druidheachdaibh, agus thug iad suas losgainn air talamh na h-Eiphit.

8 An sin ghairm Pharaoh air Maois agus air Aaron, agus thubhairt e, Guidhibh air an Tighearna[e] gu-n toir e air falbh na losgainn uam féin, agus o m' shluagh ; agus leigidh mise leis an t-sluagh imeachd, a chum as gu-n ìobair iad do'n Tighearna.

9 Agus thubhairt Maois ri Pharaoh, Dean uaill tharum : c'uin[1] a ghuidheas mi air do shon, agus air son do sheirbhiseach, agus air son do shluaigh, gu-n cuirear as do na losgannaibh uait féin, agus o d' thighean ; air chor as gu mair iad a mhàin 's an amhainn ?

10 Agus thubhairt esan, Am màireach. Agus thubhairt e, *Bitheadh e* a réir d' fhocail ; a chum as gu-m bi fios agad nach '*eil* neach ann cosmhuil ris an Tighearn' ar Dia[g].

11 Agus falbhaidh na losgainn uait féin, agus o d' thighean, agus o d' sheirbhisich, agus o d' shluagh ; a mhàin 's an amhainn mairidh iad.

12 Agus chaidh Maois agus Aaron a mach o Pharaoh ; agus dh'éigh[h] Maois ris an Tighearn' a thaobh nan losgann, a thug e an aghaidh Pharaoh.

13 Agus rinn an Tighearn' a réir focail Mhaois[j] : agus bhàsaich na losgainn as na tighean, as na bailtibh, agus as na machraichibh.

14 Agus chruinnich iad r'a chéile 'n an dùnaibh iad ; agus lobh an tìr.

15 Ach an uair a chunnaic Pharaoh gu-n robh fois ann, chruaidhich e a chridhe[m], agus cha d'éisd e riu, mar a thubhairt an Tighearna[n].

16 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Abair ri Aaron, Sìn a mach do shlat, agus buail duslach na talmhainn, a chum gu-m fàs e 'n a mhialaibh air feadh tìre na h-Eiphit uile.

17 Agus rinn iad mar sin ; oir shìn Aaron a mach a làmh le 'shlait, agus bhuail e duslach na talmhainn, agus rinneadh e 'n a mhialaibh[a] air duine agus air ainmhidh : rinneadh uile dhuslach na talmhainn 'n a mhialaibh air feadh tìre na h-Eiphit uile.

18 Agus rinn na druidhean mar sin le'n druidheachdaibh a thoirt a mach mhial, ach cha b'urrainn iad[b] : agus bha mialan air duine agus air ainmhidh.

19 An sin thubhairt na druidhean ri Pharaoh, '*S* e meur Dhé a th'ann[c] : agus chruaidhicheadh cridhe Pharaoh, agus cha d'éisd e riu ; mar a thubhairt an Tighearna.

20 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Eirich suas gu moch 's a' mhaduinn, agus seas an làthair Pharaoh, (feuch, tha e 'teachd a mach a dh'ionnsuidh an uisge) agus abair ris, Mar so tha'n Tighearn' ag ràdh, Leig le m' shluagh imeachd, a chum as gu-n dean iad seirbhis dhomh.

21 Ach mur leig thu le m' shluagh imeachd, feuch, cuiridh mi sgaoth chuileag ort féin, agus air do sheirbhisich, agus air do shluagh, agus ann ad thighean : agus lìonar tighean nan Eiphiteach leis an sgaoth chuileag, agus mar an ceudna an talamh air *am bheil* iad.

22 Agus cuiridh mi air leth, air an là sin féin, fearann Ghosein[f], anns am bheil mo shluagh a chòmhnuidh, air chor as nach bi cuileagan sam bith an sin ; a chum as gu-m bi fios agad gur mise an Tighearn' ann am meadhon na talmhainn.

23 Agus cuiridh mi dealachadh[2] eadar mo shluagh-sa agus do shluagh-sa : air an là màireach[3] bithidh an comharadh so.

24 Agus rinn an Tighearna mar sin : agus thàinig sgaoth anabarrach chuileag do thigh Pharaoh, agus do thighean a sheirbhiseach, agus do thìr na h-Eiphit uile : thruailleadh[4] an talamh a thaobh nan cuileag.

25 Agus ghairm Pharaoh air Maois agus air Aaron, agus thubhairt e, Rachaibh, ìobraibh d'ur Dia 's an tìr.

26 Agus thubhairt Maois, Cha-n 'eil e iomchuidh *sinn* a dheanamh mar sin ; oir ìobraidh sinn gràineileachd nan Eiphiteach[i] do'n Tighearn' ar Dia. Feuch, an ìobair sinne gràineileachd nan Eiphiteach fa chomhair an sùl, agus nach clach iad sinn ?

27 Théid sinn astar thri làithean[k] do'n fhàsach, agus ìobraidh sinn do'n Tighearn' ar Dia, mar a dh'àithneas e dhuinn[l].

28 Agus thubhairt Pharaoh, Leigidh mi dhuibh imeachd, a chum as gu-n ìobair sibh do'n Tighearna 'ur Dia 's an fhàsach ; ach na rachaibh ro fhad air astar : guidhibh air mo shonsa[o].

29 Agus thubhairt Maois, Feuch, théid

R.C. 1491.

a Salm 105. 31
b Gen. 41. 8; Isa. 19. 12; 47. 12; Dan. 2. 10
c 1 Sam. 6. 3, 9; Salm 8. 3; Mat. 12. 28; Luc. 11. 20
d Salm 78. 45; 105. 30; Tais. 16. 13
e caib. 9. 28; 10. 17; Air. 21. 7; 1 Ri. 13. 6; Gnio. 8. 24
f caib. 9. 4, &c.; 10. 23; 11. 6, 7; 12. 13
1 *fa chomhair ciod an t-àm.*
2 *saorsa.*
3 no, *air cheann an là màireach.*
g Deut. 32. 31; 33. 26; 2 Sam. 7. 22; 1 Each. 17. 20; Salm 83. 18; 86. 8; Isa. 40. 25; 46. 9; Ier. 10. 6, 7
4 no, *mhilleadh.*
h Seum. 5. 16, 18
i Gen. 43. 32; 46. 34; Deut. 7. 25; 12. 31; 1 Ri. 11. 5-7; 2 Ri. 23. 13
j Deut. 34. 10-12
k caib. 3. 18
l caib. 34. 11; Lebh. 10. 1; Mat. 28. 20
m caib. 7. 4
n Ecs. 8. 11
o rann 8; caib. 9. 28; 1 Ri. 13. 6

mise mach uait, agus guidhidh mi air an Tighearna gu-m falbh na cuileagan o Pharaoh, o 'sheirbhisich, agus o 'shluagh, am màireach: ach na buineadh Pharaoh gu cealgach tuilleadh[c], aun an diùltadh leigeadh do'n t-sluagh dol a dh'iobradh do'n Tighearna.

30 Agus chaidh Maois a mach o Pharaoh, agus ghuidh e air an Tighearna.

31 Agus rinn an Tighearn' a réir focail Mhaois; agus chuir e air falbh na cuileagan o Pharaoh, o 'sheirbhisich, agus o 'shluagh: cha d'fhan a h-aon.

32 Agus chruaidhich Pharaoh a chridhe[e] air an àm so mar an ceudna, agus cha do leig e leis an t-sluagh imeachd.

## CAIB. IX.

1 *Plàigh mhòr air an spréidh.* 8 *Neasgaid ghràineil air duine agus air ainmhidh.* 22 *Clach-mheallain mhillteach 's an tìr.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois, Falbh a steach a dh'ionnsuidh Pharaoh, agus innis da, Mar so tha'n Tighearna, Dia nan Eabhruidheach ag ràdh, Leig le m' shluagh imeachd, a chum as gu-n dean iad seirbhis dhomh:

2 Oir ma dhiùltas tu leigeadh *leo* imeachd, agus gu-n cum thu iad fathast,

3 Feuch, bithidh làmh an Tighearn' air do spréidh a *tha* 's a' mhachair, air na h-eich, air na h-asail, air na càmhalaibh, air a' chrodh, agus air na caoraich: *bithidh* plàigh ro mhòr ann.

4 Agus cuiridh an Tighearna dealachadh eadar spréidh Israeil, agus spréidh na h-Eiphit: agus cha-n fhaigh a bheag bàs a dh'aon *ni a's* le cloinn Israeil.

5 Agus shuidhich an Tighearn' àm, ag ràdh, Am màireach ni an Tighearn' an ni so 's an tìr.

6 Agus rinn an Tighearn' an ni sin air an là màireach, agus fhuair spréidh na h-Eiphit uile bàs[n]: ach de spréidh chloinn Israeil cha d'fhuair a h-aon bàs.

7 Agus chuir Pharaoh *teachdaire* uaith, agus, feuch, cha robh eadhon a h-aon de spréidh nan Israeleach marbh. Agus chruaidhicheadh cridhe Pharaoh, agus cha do leig e an sluagh air falbh.

8 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, Gabhaibh dhuibh féin làn 'ur glac de luaith an teallaich, agus crathadh Maois i ri nèamh ann an sealladh Pharaoh.

9 Agus bithidh i 'n a duslach mìn air feadh tìre na h-Eiphit uile, agus bithidh i 'n a neasgaid[q] a' briseadh a mach 'n a bolgaibh air duine, agus air ainmhidh, air feadh tìre na h-Eiphit uile.

10 Agus ghabh iad luath an teallaich, agus sheas iad an làthair Pharaoh, agus chrath Maois i ri nèamh: agus rinneadh i 'n a neasgaid a' briseadh a mach 'n a bolgaibh air duine, agus air ainmhidh.

11 Agus cha b'urrainn na druidhean seasamh an làthair Mhaois air son na neasg

B.C. 1491.

a Isa. 47. 12, 14
b Salm 81. 11
c Salm 78. 34-37
Ier. 42. 20
d caib. 4. 21
e rann 15
caib. 4. 21
Ròm. 2. 5
f Lebh. 26. 18
Deut. 28. 15
29. 20
32. 39
1 Sam. 4. 8
Ier. 19. 8
Tais. 18. 8
22. 18
g Gnà. 2. 22
1 *thug mi ort seasamh.*
h Gnà. 16. 4
Ròm. 9. 17
1 Pead. 2. 8
i Iob 9. 4
15. 25, 26
j 1 Ri. 19. 2
20. 6
k Salm 83. 15
l rann 25
m Gnà. 16. 20
22. 3
n Salm 78. 50
o caib. 7. 23
p Ios. 10. 11
1 Sam. 12. 17, 18
Iob 38. 22
Salm 18. 13
78. 47
105. 32
Isa. 30. 30
Ese. 28. 22
Tais. 8. 7
q Deut. 28. 27
Iob 2. 7
Tais. 16. 2

aid[a]; oir bha an neasgaid air na druidhibh, agus air na h-Eiphitich uile.

12 Agus chruaidhich an Tighearna cridhe Pharaoh, agus cha d'éisd e riu[b]; mar a labhair an Tighearna ri Maois[d].

13 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Eirich suas gu moch 's a' mhaduinn, agus seas an làthair Pharaoh, agus abair ris, Mar so tha'n Tighearna, Dia nan Eabhruidheach ag ràdh, Leig le m' shluagh imeachd, a chum as gu-n dean iad seirbhis dhomh.

14 Oir air an àm so cuiridh mise mo phlàighean[f] uile air do chridhe-sa, agus air do sheirbhisich, agus air do shluagh; a chum as gu-m bi fios agad nach *'eil* neach ann cosmhuil riumsa 's an talamh uile.

15 Oir a nis sìnidh mi mach mo làmh, agus buailidh mi thu féin agus do shluagh le plàigh[g]; agus gearrar as thu o 'n talamh.

16 Agus gu deimhin air son so thog mi[1] suas thu[h], a chum as gu-n nochdainn annad mo chumhachd agus gu-m bitheadh m'ainm iomraideach 's an domhan uile.

17 Am bheil thu fathast 'g ad àrdachadh féin[i] an aghaidh mo shluaigh, air chor as nach leig thu leo imeachd?

18 Feuch, mu'n àm so màireach[j], bheir mise air cloich-mheallain ro mhòir frasadh a nuas[k], nach robh a samhuil 's an Eiphit, o'n là 's an do leagadh a bunachur eadhon gus a nis.

19 Uime sin a nis cuir *fios* uait, *agus* cruinnich do spréidh, agus gach ni a *tha* agad 's a' mhachair; *oir* air gach duine agus ainmhidh a gheibhear 's a' mhachair, agus nach cruinnichear dhachaidh, thig a' chlach-mheallain a nuas, agus gheibh iad bàs[l].

20 An ti a ghabh eagal roimh fhocal an Tighearna[m] am measg sheirbhiseach Pharaoh, thug e air a sheirbhisich agus air a spréidh teicheadh do na tighean.

21 Agus esan nach do ghabh suim de fhocal an Tighearna[o], dh'fhàg e a sheirbhisich agus a spréidh 's a' mhachair.

22 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Sìn a mach do làmh gu nèamh, chum as gu-m bi clach-mheallain ann an tìr na h-Eiphit uile, air duine, agus air ainmhidh, agus air uile luibh na macharach ann an tìr na h-Eiphit.

23 Agus shìn Maois a mach a shlat gu nèamh; agus rinn an Tighearna tairneanach agus clach-mheallain[p], agus ruith teinathair air uachdar na talmhainn; agus fhras an Tighearna clach-mheallain air tìr na h-Eiphit.

24 Mar so bha clach-mheallain ann, agus teine measgta leis a' chloich-mheallain, ro mhòr, aig nach robh a samhuil ann an tìr na h-Eiphit uile, o rinneadh dùthaich dhith.

25 Agus bhuail a' chlach-mheallain air feadh tìre na h-Eiphit uile gach *ni* a *bha*

's a' mhachair, araon duine agus ainmhidh: agus bhuail a' chlach-mheallain uile luibh na macharach, agus bhris i uile chraobha na macharach[b].

26 A mhàin ann an tìr Ghosein[c], far *an robh* clann Israeil, cha robh clach-mheallain.

27 Agus chuir Pharaoh *teachdaire* uaith, agus ghairm e air Maois agus air Aaron, agus thubhairt e riu, Pheacaich mi an uair so: *tha*'n Tighearna ceart[e], agus mise agus mo shluagh aingidh.

28 Guidhibhse air an Tighearn' (oir *is* leòir e) nach bi tairneanach anabarrach[1] agus clach-mheallain ann *na's mò;* agus leigidh mise leibh falbh, agus cha-n fhan sibh na's faide.

29 Agus thubhairt Maois ris, Co luath 's a théid mise mach as a' bhaile, sìnidh mi mo làmhan a mach a chum an Tighearn'[h]: *agus* sguiridh an tairneanach, agus cha bhi a' chlach-mheallain ann na's mò; chum as gu-m bi fios agad gur leis an Tighearn' an talamh[i].

30 Ach air do shonsa, agus air son do sheirbhiseach, tha fhios agam nach bi eagal oirbh fathast roimh an Tighearna Dia[k].

31 Agus bhuaileadh an lìon agus an t-eòrna[l]; oir *bha* 'n t-eòrna fo dhéis, agus an lìon fo fhrois.

32 Ach cha do bhuaileadh an cruithneachd agus an seagal: oir cha *robh* iad air fàs suas.

33 Agus chaidh Maois a mach o Pharaoh as a' bhaile, agus shìn e mach a làmhan chum an Tighearn'; agus sguir an tairneanach agus a' chlach-mheallain, agus cha do dhòirteadh an t-uisge air an talamh.

34 Agus an uair a chunnaic Pharaoh gu-n do sguir an t-uisge, agus a' chlach-mheallain, agus an tairneanach, pheacaich e fathast mar an ceudna[m], agus chruaidhich e a chridhe, e féin agus a sheirbhisich.

35 Agus chruaidhicheadh cridhe Pharaoh, agus cha do leig e clann Israeil air falbh, mar a labhair an Tighearna le Maois.

## CAIB. X.

12 *Plàigh nan locust,* 21 *agus tiugh-dhorchadais.* 27 *Chruaidhicheadh cridhe Pharaoh.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois, Imich a steach gu Pharaoh; oir chruaidhich mi a chridhe[o], agus cridhe a sheirbhiseach, a chum gu nochdainn iad sin mo chomharaidhean 'n a làthair:

2 Agus gu-n innseadh tu ann an cluasaibh do mhic[p], agus mic do mhic, na nithean a dh'oibrich mi 's an Eiphit, agus mo chomharaidhean a rinn mi 'n am measg; agus gu-m bi fios agaibh gur mise an Tighearn'[s].

3 Agus chaidh Maois agus Aaron a steach gu Pharaoh, agus thubhairt iad ris, Mar so tha'n Tighearna, Dia nan Eabhruidheach ag ràdh, Cia fhad a dhiùltas tu thu féin ìsleachadh 'am làthair-sa[a]? Leig le m' shluagh imeachd, chum gu-n dean iad seirbhis dhomh:

4 Ach ma dhiùltas tu leigeadh le m' shluagh imeachd, feuch, bheir mise am màireach na locuist a steach do d' chrìochaibh[d].

5 Agus còmhdaichidh iad aghaidh na talmhainn, air chor as nach urrainn neach an talamh fhaicinn: agus ithidh iad fuigheall an ni sin a théid as[f], a dh'fhanas agaibh o'n chloich-mheallain, agus ithidh iad gach craobh a tha 'fàs dhuibh as a' mhachair.

6 Agus lìonaidh iad do thighean[g], agus tighean do sheirbhiseach uile, agus tighean nan Eiphiteach uile; ni nach faca aon chuid d'aithriche, no aithriche d'aithrichean, o'n là a bha iad air an talamh gus an là'n diugh. Agus phill se e féin, agus chaidh e mach o Pharaoh.

7 Agus thubhairt seirbhisich Pharaoh ris, Cia fhada bhitheas an duine so 'n a ribe dhuinne[j]? Leig leis na daoine falbh, chum gu-n dean iad seirbhis do'n Tighearn' an Dia: nach 'eil fhios agad fathast gu bheil an Eiphit air a milleadh?

8 Agus thugadh Maois agus Aaron a rìs gu Pharaoh: agus thubhairt e riu, Rachaibh, deanaibh seirbhis do'n Tighearna 'ur Dia: *ach* cò iad a théid?

9 Agus thubhairt Maois, Le'r n-òigridh agus le'r daoinibh aosmhor théid sinn; le'r mic agus le'r nigheanaibh, le'r treudaibh agus le'r buar théid sinn; oir *is éigin* duinn féill *a chumail* do'n Tighearn'.

10 Agus thubhairt e riu, Gu robh an Tighearna mar sin maille ribh, mar a leigeas mise leibh féin agus le'r cloinn bhig imeachd: amhaircibh, oir *tha* olc roimhibh.

11 Ni h-ann mar sin: imichibh a nis, sibhse a tha 'n 'ur daoinibh, agus deanaibh seirbhis do'n Tighearn', oir *is e* so an ni a dh'iarr sibh: Agus dh'fhuadaicheadh a mach iad á làthair Pharaoh.

12 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Sìn a mach do làmh[n] thar tìr na h-Eiphit, air son nan locust, a chum as gu-n tig iad suas air tìr na h-Eiphit, agus gu-n ith iad uile luibh na talmhainn *eadhon* gach ni a dh fhàg a' chlach-mheallain.

13 Agus shìn Maois a mach a shlat thar tìr na h-Eiphit, agus thug an Tighearna gaoth an ear air an tìr ré an là sin uile, agus ré na h-oidhche uile: *agus* 's a' mhaduinn thug a' ghaoth an ear a steach na locuist[q].

14 Agus chaidh na locuist suas thar tìr na h-Eiphit uile[r], agus dh'fhan iad ann an crìochaibh na h-Eiphit uile, gu ro dhiùbhalach; rompa cha robh riamh an leithide de locuist[t], agus 'n an déigh cha bhi an leithidean.

B.C. 1491.

[a] 1 Ri. 21. 29
2 Each. 7. 14
33. 12, 19
Iob 42. 6
Ier. 12. 18
Seum. 4. 10
[b] Salm 105. 33
[c] caib. 8. 22, &c.
Isa. 32. 18, 19
[d] Gnà. 30. 27
Tais. 9. 3
[e] 2 Each. 12. 6
Salm 9. 16
129. 4
145. 17
Tuir. 1. 18
Dan. 9. 14
[f] caib. 9. 32
Ioel 1. 4
2. 25
[1] *guthanna Dhé.*
[g] rann. 14, 15
caib. 8. 3
[h] 1 Ri. 8. 38
Salm 143. 6
Isa. 1 15
[i] Salm 24. 1
1 Cor. 10. 26
[j] caib. 23. 33
Ios. 23. 13
1 Sam. 18. 21
Gnà. 29. 6
Ecl. 7. 26
[k] Isa. 26. 10
[l] Am. 4. 9
Hab. 3. 17
[m] 2 Each. 33. 23
36. 13
Ròm. 2. 4, 5
[n] caib. 7. 19
[o] caib. 7. 13, 14
[p] Deut. 4. 9
6. 20
Salm 44. 1
71. 18
78. 5
Ioel 1. 3
[q] Isa. 78. 26
107. 25
Mat. 8. 27
[r] Salm 78. 46
105. 34
[s] Salm 58. 11
[t] Ioel 2. 2

15 Oir chòmhdaich iad aghaidh na talmhainn uile, air chor as gu-n do dhorchaicheadh an talamh ; agus dh'ith iad uile luibh na talmhainn, agus uile mheas nan craobh, a dh'fhag a' chlach-mheallain : agus cha d' fhàgadh ni sam bith glas 's na craobhan, no ann an luibhean na macharach ann an tìr na h-Eiphit uile.

16 An sin ghairm Pharaoh air Maois agus air Aaron le cabhaig, agus thubhairt e, Pheacaich mi an aghaidh an Tighearna 'ur Dé, agus 'n 'ur n-aghaidh-se[b].

17 A nis uime sin maith, guidheam ort, mo pheacadh a mhàin an uair so[c], agus guidhibh air an Tighearna, 'ur Dia gu-n toir e air falbh uam a mhàin am bàs so.

18 Agus chaidh e mach o Pharaoh, agus ghuidh e air an Tighearn'.

19 Agus thionndaidh an Tighearna gaoth an iar ro làidir, a thug air falbh na locuist, agus a thilg iad 's a' mhuir ruaidh[f]: cha d'fhan aon locust ann an crìochaibh na h-Eiphit uile.

20 Ach chruaidhich an Tighearna cridhe Pharaoh, agus cha do leig e air falbh clann Israeil.

21 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Sìn a mach do làmh gu nèamh, agus bithidh dorchadas air feadh tìre na h-Eiphit[i], eadhon dorchadas *a* dh' fheudar a laimhseachadh.

22 Agus shìn Maois a mach a làmh gu nèamh : agus bha tiugh-dhorchadas ann an tìr na h-Eiphit uile ré thri làithean.

23 Cha-n fhaca h-aon diubh a chéile, ni mò a dh' éirich neach o 'àite ré thri làithean : ach bha aig cloinn Israeil uile solus 'n an àitibh-còmhnuidh[l].

24 Agus ghairm Pharaoh air Maois, agus thubhairt e, Rachaibhse, deanaibh seirbhis do'n Tighearn'; a mhàin fanadh 'ur treudan agus 'ur buar : rachadh 'ur clann bheag mar an ceudna maille ribh.

25 Agus thubhairt Maois, Feumaidh tu, mar an ceudna, ìobairtean a thoirt duinn, agus tabhartais-loisgte, chum as gu-n ìobair sinn do'n Tighearn' ar Dia.

26 Agus, mar an ceudna, théid ar spréidh maille ruinn[n]; cha-n fhàgar ionga 'n ar déigh, oir is éigin duinn gabhail diubh gu seirbhis a dheanamh do 'n Tighearn' ar Dia ; agus cha-n 'eil fhios againn cia leis a ni sinn seirbhis do 'n Tighearna, gus an tig sinn an sin.

27 Ach chruaidhich an Tighearna cridhe Pharaoh[q], agus cha leigeadh e leo imeachd.

28 Agus thubhairt Pharaoh ris, Imich a mach uam ; thoir an aire dhuit féin, na faic m'aghaidh na 's mò[r] ; oir 's an là sin anns am faic thu m'aghaidh, gheibh thu bàs.

29 Agus thubhairt Maois, Labhair thu gu maith ; [s]cha-n fhaic mi d'aghaidh na 's mò.

R.C. 1491.

[a] caib. 12. 31-39
[b] caib. 9. 27
[c] 1 Ri. 13. 6
Isa. 26. 16
[d] caib. 12. 36
Salm 106. 46
[e] 2 Sam. 7. 9
Est. 9. 4
Tais. 3. 9
[f] Ioel 2. 20
[g] Iob 34. 20
Mic. 2. 10
Sech. 14. 3
[h] Am. 4. 10
[i] Salm 35. 6
105. 28
Gnà. 4. 19
Ecl. 2. 14
6. 4
Isa. 8. 22
[j] caib. 12. 30
Am. 5. 17
[k] Ios. 10. 21
[l] Isa. 42. 16
Col. 1. 13
1 Pead. 2. 9
[m] caib. 12. 31, 33
[1] *teas feirge.*
[n] Hos. 5. 6
Sech. 14. 20
[o] caib. 7. 3
[p] caib. 10. 20, 27
34. 18
Deut. 16. 3
[q] rann. 1, 20
caib. 14. 4, 8
[r] 2 Each. 16. 10
25. 16
Am. 7. 13
[s] Eabh. 11. 27

## CAIB. XI.

*1 Iarrtus Dhé do na h-Israelich gu-n gabhadh iad seudan òir agus airgid o'n coimhearsnaich. 4 Tha Maois a' toirt fios do Pharaoh gu-m faigheadh gach ceud-ghin 's an Eiphit bàs.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois, Bheir mi aon phlàigh fathast air Pharaoh, agus air an Eiphit ; an déigh sin leigidh e leibh imeachd as a so : an uair a leigeas e leibh imeachd, gu cinnteach fuadaichidh e mach as a so sibh gu h-iomlan[a].

2 Labhair a nis ann an cluasaibh an t-sluaigh, agus iarradh gach duine o 'choimhearsnach, agus gach bean o 'banachoimhearsnaich, seudan airgid, agus seudan òir.

3 Agus thug an Tighearna deadh-ghean do'n t-sluagh ann an sùilibh nan Eiphiteach[d]: Mar an ceudna, *bha*'n duine Maois ro mhòr ann an tìr na h-Eiphit[e], ann an sùilibh sheirbhiseach Pharaoh, agus ann an sùilibh an t-sluaigh.

4 Agus thubhairt Maois, Mar so tha'n Tighearn' ag ràdh, Mu mheadhon-oidhche théid mi mach[g] do mheadhon na h-Eiphit.

5 Agus gheibh gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit bàs[h], o cheud-ghin Pharaoh, a tha 'n a shuidhe air a rìgh-chaithir, eadhon gu ceud-ghin na ban-tràille a *tha* air cùl a' mhuilinn, agus uile cheud-ghin nan ainmhidhean.

6 Agus bithidh éigheach[j] mhòr ann an tìr na h-Eiphit uile, nach robh riamh a leithid ann, cha mhò bhitheas a leithid ann tuilleadh.

7 Ach an aghaidh aoin de chloinn Israeil cha charuich madadh a theanga[k], aon chuid an aghaidh duine no ainmhidh ; chum as gu-m bi fios agaibh cionnus a chuireas an Tighearna dealachadh eadar na h-Eiphitich agus Israel.

8 Agus thig iad sin do sheirbhisich uile sìos a 'm ionnsuidh-sa[m], agus cromaidh siad iad féin domh, ag ràdh, Imich a mach, agus an sluagh uile a tha 'g ad leantuinn ; agus an déigh sin théid mi mach : agus chaidh e mach o Pharaoh ann an corruich mhòir[1].

9 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Cha-n éisd Pharaoh ribh, a chum as gu meudaichear m'iongantais ann an tìr na h-Eiphit[o].

10 Agus rinn Maois agus Aaron na h-iongantais sin uile ann am fianuis Pharaoh : agus chruaidhich an Tighearna cridhe Pharaoh[p], agus cha do leig e le cloinn Israeil imeachd as a dhùthaich.

## CAIB. XII.

*3 A' chàisg air a h-àithneadh. 29 Gach ceud-ghin ann an tir na h-Eiphit air a mharbhadh. 31 Na h-Israelich air am fògradh as an tìr. 43 Ordugh na càisge.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois agus ri Aaron ann an tir na h-Eiphit, ag ràdh,

2 *Bithidh* am mìos so[a] dhuibh 'n a thoiseach nam mìos: *bithidh* e dhuibh 'n a cheud mhìos na bliadhna.

3 Labhraibh-se ri coimhthional Israeil uile, ag ràdh, Air an deicheamh *là* de'n mhìos so gabhaidh iad dhoibh féin gach duine uan[2], a réir tighe *an* aithrichean, uan air son tighe.

4 Agus ma bhitheas an teaghlach ro bheag air son uain, an sin gabhaidh esan agus a choimhearsnach a's faigse d'a thigh *e*, a réir àireimh nan anaman; gach duine, a réir 'itheannaich, àirmhear leibh air son an uain.

5 *Bithidh* 'ur n-uan gun ghaoid[c], firionn, bliadhna dh'aois; as na caoraich no as na gabhraibh gabhaidh sibh *e*.

6 Agus gleidhidh sibh a stigh e, gu ruig an ceathramh là deug de'n mhìos so[d]: agus marbhaidh comh-chruinneachadh iomlan chloinn Israeil e 's an[3] fheasgar[e].

7 Agus gabhaidh iad de'n fhuil, agus cuiridh iad i air an dà ursainn, agus air ard-dorus nan tighean, anns an ith iad e.

8 Agus ithidh iad an fheòil 's an oidhche sin féin ròiste le teine, agus aran neo-ghoirtichte[g]; maille ri *luibhean* searbha ithidh iad e.

9 Na h-ithibh a bheag dheth amh, no idir air a bhruicheadh ann an uisge, ach ròiste le teine: a cheann maille r'a chosaibh, agus maille r'a ghrealaich.

10 Agus cha-n fhàg sibh *a bheag* dheth gu maduinn[i]: agus na dh'fhàgar dheth gu maduinn, loisgidh sibh le teine.

11 Agus mar so ithidh sibh e; le'r leasruidh crioslaichte, 'ur brògan air 'ur cosaibh, agus 'ur lorg 'n 'ur làimh: agus ithidh sibh e le cabhaig; *is* i càisg an Tighearn' a th'ann.

12 Oir théid mise troimh thìr na h-Eiphit air an oidhche so, agus buailidh mi gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit, araon duine agus ainmhidh: agus an aghaidh dhiathan nan Eiphiteach uile[l] cuiridh mi breitheanas 'an gnìomh; *is* mise an Tighearna.

13 Agus bithidh an fhuil dhuibh mar chomharadh air na tighean anns am *bheil* sibh; agus an uair a chi mise an fhuil, théid mi thairis oirbh, agus cha bhi a' phlàigh oirbh a chum '*ur* milleadh 'n uair a bhuaileas mi tìr na h-Eiphit.

14 Agus bithidh an là so dhuibh mar chuimhneachan; agus gleidhidh sibh e 'n a là-féille[n] do'n Tighearn' air feadh 'ur ginealach; le ordugh sìorruidh gleidhidh sibh e.

15 Seachd làithean ithidh sibh aran neo-ghoirtichte[p]; air a'cheud là féin cuiridh sibh taois ghoirt a mach as 'ur tighean; oir gach neach a dh'itheas aran goirtichte, o'n cheud là gus an seachdamh là, gearrar an t-anam sin as o Israel[r].

16 Agus air a' cheud là *bithidh agaibh* comh-ghairm naomh[s], agus air an t-seachdamh là bithidh agaibh comh-ghairm naomh: obair sam bith cha deanar orra, saor o na dh'ithear leis gach neach[1]; sin a mhàin nithear leibh.

17 Agus cumaidh sibh *féill an* arain neo-ghoirtichte; oir air an là sin féin thug mise mach 'ur slòigh á tìr na h-Eiphit; uime sin coimhididh sibh an là so 'n 'ur ginealachaibh, le ordugh sìorruidh.

18 'S a' cheud *mhìos*, air a' cheathramh là deug de'n mhìos 's an fheasgar, ithidh sibh aran neo-ghoirtichte, gu ruig an ceud là 'ar fhichead de'n mhìos 's an fheasgar.

19 Ré sheachd làithean cha-n fhaighear taois ghoirt 'n 'ur tighean[b]: oir ge b'e neach a dh'itheas aran goirtichte, gearrar an t-anam sin féin as o choimhthional Israeil, co dhiubh is coigreach e, no neach a rugadh 's an tìr.

20 Ni air bith goirtichte cha-n ith sibh: 'n 'ur n-àitibh-còmhnuidh uile ithidh sibh aran neo-ghoirtichte.

21 An sin ghairm Maois air seanairean Israeil uile, agus thubhairt e riu, Tairngibh a mach, agus gabhaibh dhuibh féin uan[4], a réir 'ur teaghlaichean, agus marbhaibh a' chàisg[f].

22 Agus gabhaidh sibh bad hìosoip, agus tumaidh sibh *e* 's an fhuil a tha 's an t-soitheach, agus beanaidh[h] sibh do 'n àrd-dorus, agus do'n dà ursainn, leis an fhuil a *tha* 's an t-soitheach: agus cha téid a h-aon agaibh a mach air dorus a thighe gu ruig a' mhaduinn.

23 Agus théid an Tighearna thairis a bhualadh nan Eiphiteach; agus an uair a chi e 'n fhuil air an àrd-dorus[j], agus air an dà ursainn, théid an Tighearna thairis air an dorus, agus cha léig e leis a' mhilltear teachd a steach do 'ur tighean gu'*r* bualadh[k].

24 Agus gleidhidh sibh an ni so mar ordugh dhuibh féin, agus do 'ur mic, gu sìorruidh.

25 Agus tarlaidh, 'n uair a théid sibh a steach do'n fhearann a bheir an Tighearna dhuibh, a réir mar a gheall e, gu-n gléidh sibh an t-seirbhis so.

26 Agus tarlaidh, 'n uair a their 'ur clann ribh[m], Ciod *is ciall duibh* leis an t-seirbhis so?

27 Gu-n abair sibh, So ìobairt càisge an Tighearn', a chaidh thairis air tighean chloinn Israeil 's an Eiphit, 'n uair a bhuail e na h-Eiphitich, agus a shaor e ar tighean-ne. Agus chrom an sluagh iad féin, agus rinn iad aoradh[o].

28 Agus dh'fhalbh clann Israeil, agus rinn iad *mar so;* mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois agus do Aaron, mar sin rinn iad.

29 Agus air meadhon na h-oidhche sin féin bhuail an Tighearna gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit[q], o cheud-ghin Pharaoh a shuidh air a rìgh-chaithir, gu ceud-ghin a' chiomaich a *bha* ann an slochd a' phriosain; agus gach ceud-ghin ainmhidh.

R.C. 1491.

[a] caib. 13. 4; 34. 18; Deut. 16. 1
[1] *anam.*
[2] no, *meann.*
[b] caib. 23. 15; 34. 18; Deut. 16. 3
[c] Lebh. 22. 19, 21; Deut. 17. 1; Mal. 1. 8, 14; 1 Pead. 1. 19
[d] Lebh. 23. 6; Air. 9. 3; 28. 16; Deut. 16. 1, 6
[3] *eadar an da fheasgar.*
[e] caib. 16. 12
[4] no, *meann.*
[f] Ios. 5. 10; 2 Ri. 23. 31; Esr. 6. 20; Mat. 26. 18; Marc. 14. 12; Luc. 22. 7, &c.
[g] caib. 34. 25; Deut. 16. 3; 1 Cor. 5. 8
[h] Lebh. 14. 6, 7; Salm 51. 7; Eabh. 9. 19; 11. 28
[i] caib. 23. 18
[j] Eabh. 12. 24
[k] 2 Sam. 24. 16; Ese. 9. 4, 6; Tais. 7. 3; 9. 4
[l] Air. 33. 4; Salm 82. 1
[m] caib. 13. 8, 14; Deut. 32. 7; Ios. 4. 6; Salm 78. 6
[n] Lebh. 23. 4, 5; 2 Ri. 23. 21; 1 Cor. 5. 8
[o] caib. 4. 31
[p] caib. 13. 6, &c.; Air. 28. 17
[q] Air. 3. 13; 8. 17; 33. 4; Salm 78. 51; 105. 36; 135. 8; 136. 10; Eabh. 11. 28
[r] Air. 9. 13
[s] Air. 29. 12

30 Agus dh'éirich Pharaoh 's an oidhche, e féin agus a sheirbhisich uile, agus na h-Eiphitich uile; agus bha éigheach mhòr 's an Eiphit[b]: oir cha *robh* tigh anns nach *robh neach* marbh.

31 Agus ghairm e air Maois agus air Aaron[d] 's an oidhche, agus thubhairt e, Eiribh, rachaibh a mach á meadhon mo shluaigh, araon sibhse agus clann Israeil: agus rachaibh, deanaibh seirbhis do'n Tighearna, mar a thubhairt sibh.

32 Thugaibh leibh mar an ceudna 'ur treudan, agus 'ur buar, mar a thubhairt sibh, agus imichibh: agus beannaichibh mise mar an ceudna[e].

33 Agus thug na h-Eiphitich dian-sparradh do'n t-sluagh[f], a chum gu-n cuireadh iad le cabhaig a mach as an tìr iad; oir thubhairt iad, *Is daoine* marbha sinn gu léir.

34 Agus ghabh an sluagh an taois mu-n do ghoirticheadh i, an amair-fhuinidh ceangailte 'n an eudach air an guaillibh.

35 Agus rinn clann Israeil a réir focail Mhaois: agus dh'iarr iad o na h-Eiphitich seudan airgid, agus seudan òir, agus eudach.

36 Agus thug an Tighearna deadh-ghean do'n t-sluagh[j] ann an sùilibh nan Eiphiteach, agus thug iad 'an coingheall dhoibh: agus chreach iad na h-Eiphitich.

37 Agus dh'imich clann Israeil o Rameses gu Sucot[k], mu thimchioll sè ceud mìle fear d'an cois[l], a thuilleadh air cloinn.

38 Agus mar an ceudna chaidh iomadaidh de shluagh eile[1] suas maille riu[n], agus treudan, agus buar, ro mhòran spréidhe.

39 Agus dh'fhuin iad de'n taois a thugadh a mach as an Eiphit breacagan neo-ghoirtichte, oir cha do ghoirticheadh i; do bhrìgh gu-n d'fhuadaicheadh iad a mach as an Eiphit, agus nach b'urrainn iad fuireach, agus mar an ceudna nach do dheasaich iad biadh dhoibh féin.

40 A nis *b'i aimsir* cuairte chloinn Israeil, a bha iad a chòmhnuidh 's an Eiphit, ceithir cheud agus deich bliadhna fichead[q].

41 Agus aig ceann nan ceithir cheud agus nan deich bliadhna fichead, air an là sin féin chaidh slòigh an Tighearn' uile mach á tìr na h-Eiphit.

42 *Is* oidhche so gu bhi air a coimhead gu h-àraidh do'n Tighearn'[t], air son an toirt-san a mach á tìr na h-Eiphit: so an oidhche sin gu bhi air a coimhead do'n Tighearna le cloinn Israeil uile 'n an ginealachaibh.

43 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois agus ri Aaron, So ordugh na càisge[v] cha-n ith coigreach sam bith dhith.

44 Agus gach seirbhiseach duine, a cheannaicheadh le h-airgiod, an uair a thimchioll-ghearras tu e[y], an sin ithidh e dhith.

45 Cha-n ith coigreach[a], no seirbhiseach tuarasdail dhith.

46 Ann an aon tigh ithear i: cha ghiùlain thu 'bheag de'n fheòil a mach as an tigh; cha mhò a bhriseas sibh cnàimh dhith[c].

47 Ni coimhthional Israeil uile sin.

48 Agus an uair a bhitheas coigreach air chuairt maille riut, agus a chumas e a' chàisg do'n Tighearna, timchioll-ghearrar gach firionnach aige, agus an sin thigeadh e am fagus g' a cumail, agus bithidh e mar neach a rugadh 's an tìr: ach cha-n ith neach sam bith neo-thimchioll-ghearrta dhith.

49 Bithidh an t-aon lagh aige-san a rugadh 's an tìr, agus aig a' choigreach a tha air chuairt 'n 'nr measg[g].

50 Mar so rinn clann Israeil uile; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois agus do Aaron, mar sin rinn iad.

51 Agus, air an là sin féin[h], thug an Tighearna mach clann Israeil á tìr na h-Eiphit, a réir an slògh[i].

## CAIB. XIII.

1 *Gach ceud-ghin air a naomhachadh do'n Tighearna.* 3 *Dh'orduicheadh cuimhne na càisge.* 21 *Clann Israeil air an treòrachadh le Dia air an slighe le meall neoil 's an là, agus le meall teine 's an oidhche.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Naomhaich dhomhsa gach ceud-ghin[m], ge b'e air bith a dh'fhosglas a' bhrù am measg chloinn Israeil, eadar dhuine agus ainmhidh; *is* leamsa e.

3 Agus thubhairt Maois ris an t-sluagh, Cuimhnichibh an là so[o], air an d'thàinig sibh a mach as an Eiphit, á tigh na daorsa; oir le làimh thréin thug an Tighearn' a mach sibh as a sin: agus cha-n ithear aran goirtichte.

4 Air an là 'n diugh thàinig sibh a mach, ann am mìos Abib[p].

5 Agus an uair a bheir an Tighearna steach thu do thìr nan Canaanach, agus nan Hiteach, agus nan Amorach, agus nan Hibheach, agus nan Iebusach, a mhionnaich e do d' aithrichibh gu-n tugadh e dhuit[r], fearann a' sruthadh le bainne agus le mil, an sin coimhididh tu an t-seirbhis so anns a' mhìos so.

6 Seachd làithean ithidh tu aran neo-ghoirtichte[s], agus air an t-seachdamh là *bithidh* féill do'n Tighearna.

7 Ithear aran neo-ghoirtichte seachd làithean; agus cha-n fhaicear aran goirtichte agad[u], agus cha mhò a chithear taois ghoirt agad ann ad chrìochaibh uile.

8 Agus innsidh tu do d' mhac 's an là sin[w], ag ràdh, *Nithear so* air sgàth 'an ni sin *a* rinn an Tighearna dhomhsa, 'n uair a thàinig mi mach as an Eiphit.

9 Agus bithidh e dhuit mar chomharadh[x] air do làimh, agus mar chuimhneachan eadar do shùilibh, a chum gu-m bi lagh

B.C. 1491.
[a] Lebh. 22. 10
Eph. 3. 12
[b] caib. 11. 6
Gnà. 21. 13
Am. 5. 17
Mat. 25. 6
Seum. 2. 13
[c] Air. 9. 12
[d] caib. 11. 1
[e] Gen. 27. 34
[f] Salm 105. 58
[g] Air. 9. 14
15. 15, 16
Gal. 3. 28
Col. 3. 11
[h] rann 41
[i] caib. 6. 26
[j] Gen. 39. 21
caib. 3. 21
11. 3
[k] Air. 33. 3, 5
[l] Air. 1. 46
11. 21
[m] rann 12
caib. 22. 29
34. 19
Air. 3. 13
Deut. 15. 19
Luc. 2. 23
[1] *coimeasg mòr.*
[n] Air. 11. 4
[o] caib. 12. 42
[p] caib. 23. 15
Deut. 16. 1-3
[q] Gen. 15. 13
Gnio. 7. 6
Gal. 3. 17
[r] Gen. 17. 8
22. 16
[s] caib. 12. 15
[t] Deut. 16. 1, 6
[u] caib. 12. 19
[v] Air. 9. 14
[w] caib. 12. 26
rann 14
[x] rann 16
Deut. 6. 8
11. 18
Gnà. 1. 9
6. 21
Dan. 8. 6
[y] Gen. 17. 12

an Tighearn' ann ad bheul: oir le làimh thréin thug an Tighearna mach thu as an Eiphit.

10 Air an aobhar sin coimhididh tu an t-ordugh so 'n a thràth féin[a] o bhliadhna gu bliadhna.

11 Agus an uair a bheir an Tighearna steach thu do thìr nan Canaanach mar a mhionnaich e dhuit-sa, agus do d'aithrichibh, agus a bheir e dhuit e,

12 An sin cuiridh tu air leth do'n Tighearna gach ni a dh'fhosglas a' bhrù, agus gach ceud-ghin a thig o ainmhidh a's leatsa; *buinidh iadsan a tha* firionn *'n am measg* do'n Tighearna.

13 Agus gach ceud-ghin asail fuasgailidh tu le h-uan[2]; agus mur fuasgail thu *e*, an sin brisidh tu 'amhach: agus gach ceud-ghin duine am measg do chloinne fuasgailidh tu.

14 Agus an uair a dh'fheòraicheas do mhac dhiot[f] 's an aimsir ri teachd[3], ag ràdh, Ciod e so? an sin their thu ris, Le làimh thréin thug an Tighearna mach sinn as an Eiphit, á tigh na daorsa:

15 Agus an uair a chruaidhich Pharaoh e féin, agus nach b'àill leis ar leigeadh air falbh, an sin mharbh an Tighearna gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit, araon ceud-ghin duine, agus ceud-ghin ainmhidh; air an aobhar sin, ìobraidh mi do'n Tighearna gach ni a dh'fhosglas a' bhrù, *ma 's* firionn *iad*, ach uile cheud-ghin mo chloinne fuasgailidh mi.

16 Agus bithidh e mar chomharadh air do làimh, agus mar eudanan eadar do shùilibh; oir le làimh thréin[i] thug an Tighearna a mach sinn as an Eiphit.

17 Agus eadhon an uair a leig Pharaoh do'n t-sluagh imeachd, cha do threòraich Dia iad *air* slighe tìre nam Philisteach, ged *bha* sin aithghearr; oir thubhairt Dia, Air eagal gu-m bi aithreachas air an t-sluagh an uair a chi iad cogadh[k], agus gu-m pill iad do'n Eiphit[l].

18 Ach threòraich Dia an sluagh mu'n cuairt[m], air slighe fàsaich na mara ruaidhe: agus chaidh clann Israeil a suas ann an ordugh catha á tìr na h-Eiphit.

19 Agus thug Maois cnàmhan Ioseiph leis: oir ghabh e mionnan teann de chloinn Israeil, ag ràdh, Gu cinnteach amhaircidh Dia oirbhse[o], agus bheir sibh suas mo chnàmhan leibh as a so.

20 Agus dh'imich iad o Shucot[p], agus champaich iad ann an Etam, ann an iomall an fhàsaich.

21 Agus chaidh an Tighearna rompa 's an là ann am meall neoil[r], a chum an treòrachadh air an t-slighe, agus 's an oidhche ann am meall teine, a thoirt soluis doibh; gu imeachd a là agus a dh'oidhche.

22 Cha d' thug e air falbh am meall neoil 's an là, no am meall teine 's an oidhche, á làthair an t-sluaigh.



B.C. 1491.

[a] caib. 12. 14, 44
[b] Air. 33. 7
[c] Ier. 44. 1
[1] no, *air an ribeadh.*
[d] Salm 3. 2; 71. 11; Ier. 20. 10, 11
[2] no, *meann.*
[e] caib. 4. 21, &c.
[f] Deut. 6. 20; Ios. 4. 6, 21
[3] *am màireach.*
[g] Salm 105. 26
[h] caib. 15. 4
[i] Deut. 26. 8
[j] Air. 33. 3; Deut. 26. 8
[k] caib. 14. 11, 12; Air. 14. 1-4
[l] Deut. 17. 16
[m] Deut. 32. 10
[n] Ios. 24. 7; Neh. 9. 9; Salm 34. 17; 106. 44; 107. 6
[o] Gen. 50. 25; Ios. 24. 32; Gnio. 7. 16
[p] Air. 33. 6
[q] caib. 5. 21; 6. 9
[r] Air. 9. 15-23; 10. 34; 14. 24; Deut. 1. 33; Neh. 9. 12, 19; Salm 78. 14; 99. 7; 105. 39; Isa. 4. 5; 1 Cor. 10. 2; Tais. 10. 1
[s] Air. 14. 9; Deut. 20. 3; 2 Ri. 6. 16; 2 Each. 20. 15, 17; Salm 27. 1, 2; 46. 1-3; Isa. 41. 10-14

## CAIB. XIV.

*1 Chaidh Pharaoh 'an tòir air cloinn Israeil. 10 Rinn iadsan gearan an aghaidh Mhaois. 13 Thug esan comh-fhurtachd dhoibh. 21 Chaidh iad troimh 'n mhuir ruaidh. Bhàthadh na h-Eiphitich.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Labhair ri cloinn Israeil, gu-m pill iad, agus gu-n campaich iad fa chomhair Phihahiroit[b], eadar Migdol[c] agus an fhairge, fa chomhair Bhaal-sephoin; fa choinneamh-san campaichidh sibh làimh ris an fhairge.

3 Oir their Pharaoh mu chloinn Israeil, *Tha* iad air seachran[1] 's an tìr[d], dh'iadh am fàsach mu'n timchioll.

4 Agus cruaidhichidh mise cridhe Pharaoh[e], agus théid e air an tòir, agus gheibh mise glòir a thaobh Pharaoh, agus a shlòigh uile; agus bithidh fios aig na h-Eiphitich gur mise an Tighearn'. Agus rinn iad mar sin.

5 Agus dh'innseadh do rìgh na h-Eiphit gu-n do theich an sluagh: agus thionndaidh cridhe Pharaoh[g], agus a sheirbhiseach an aghaidh an t-sluaigh, agus thubhairt iad, Ciod e so a rinn sinn, gu-n do leig sinn le Israel imeachd as ar seirbhis?

6 Agus bheartaich e a charbad, agus thug e a shluagh maille ris;

7 Agus thug e leis sè ceud carbad taghta[h], agus uile charbada na h-Eiphit, agus ceannardan orra uile.

8 Agus chruaidhich an Tighearna cridhe Pharaoh rìgh na h-Eiphit, agus lean e air tòir chloinn Israeil: agus chaidh clann Israeil a mach le làimh àird[j].

9 Ach chaidh na h-Eiphitich air an tòir, (eich *agus* carbadan Pharaoh, agus a mharc-shluagh, agus 'armailt uile,) agus rug iad orra, *agus iad* a' campachadh làimh ris an fhairge, làimh ri Pihahirot, fa chomhair Bhaal-sephoin.

10 Agus an uair a thàinig Pharaoh am fagus, thog clann Israeil suas an sùilean, agus, feuch, bha na h-Eiphitich air an tòir, agus bha eagal mòr orra[n]: agus dh'éigh clann Israeil ris an Tighearn'.

11 Agus thubhairt iad ri Maois, An ann a chionn nach *robh* uaighean 's an Eiphit, a thug thu leat sinn gu bàs fhaghail 's an fhàsach? C'ar son a rinn thu so oirnn, ar tabhairt a mach as an Eiphit?

12 Nach e so am focal a labhair sinn riut 's an Eiphit[q], ag ràdh, Leig leinn seirbhis a dheanamh do na h-Eiphitich? Oir *b'*fhearr dhuinn seirbhis a dheanamh do na h-Eiphitich na bàs fhaghail 's an fhàsach.

13 Agus thubhairt Maois ris an t-sluagh, Na bitheadh eagal oirbh[s], seasaibh, agus faicibh slàinte an Tighearn', a dh'oibricheas e dhuibh an diugh; oir na h-Eiphitich a chunnaic sibh an diugh, cha-n fhaic sibh iad a chaoidh tuilleadh.

14 Cogaidh an Tighearn' air 'ur son[a] agus fanaidh sibhse 'n 'ur tosd.

15 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, C'ar son tha thu 'g éigheach riumsa? Abair ri cloinn Israeil dol air an aghaidh.

16 Ach tog-sa suas do shlat, agus sìn a mach do làmh os ceann na fairge, agus sgoilt i; agus théid clann Israeil a steach ann am meadhon na fairge air *talamh* tioram.

17 Agus cruaidhichidh mise, eadhon mise, cridhe nan Eiphiteach, agus théid iad a steach 'n an déigh: agus gheibh mise glòir a thaobh Pharaoh, agus a thaobh a shlòigh uile, a thaobh a charbadan, agus a thaobh a mharc-shluaigh.

18 Agus bithidh fios aig na h-Eiphitich gur mise an Tighearna, 'n uair a gheibh mi glòir a thaobh Pharaoh, a thaobh a charbadan, agus a thaobh a mharc-shluaigh.

19 Agus dh' fhalbh aingeal an Tighearn' a chaidh roimh champ Israeil[d], agus dh'imich e 'n an déigh; agus dh'fhalbh am meall neoil o 'm beulaobh, agus sheas e air an cùlaobh.

20 Agus thàinig e eadar camp nan Eiphiteach agus camp Israeil, agus bha e 'n a neul, agus 'n a dhorchadas *dhoibh sud*, ach shoillsich e 'n oidhche *dhoibh so*, air chor as nach d'thàinig a h-aon diubh am fagus d'a chéile ré na h-oidhche.

21 Agus shìn Maois a mach a làmh os ceann na fairge, agus thug an Tighearn' air an fhairge dol *air a h-ais* le gaoith làidir o 'n ear, ré na h-oidhche sin, agus rinn e 'n fhairge 'n a *talamh* tioram[g], agus roinneadh na h-uisgeachan.

22 Agus chaidh clann Israeil a steach ann am meadhon na fairge air *talamh* tioram[i], agus *bha* na h-uisgeacha 'n am balla dhoibh air an làimh dheis, agus air an làimh chlì.

23 Agus lean na h-Eiphitich, agus chaidh iad a steach 'n an déigh gu meadhon na fairge, *eadhon* eich Pharaoh uile, a charbadan, agus a mharc-shluagh.

24 Agus ann am fàire na maidne dh'amhairc an Tighearn' air sluagh nan Eiphiteach, troimh an mheall theine agus neoil; agus chlaoidh e armailt nan Eiphiteach.

25 Agus thug e air falbh rothan an carbad, air chor as gu-n do tharruingeadh iad gu trom. Agus thubhairt na h-Eiphitich, Teicheamaid á làthair Israeil, oir tha 'n Tighearn' a' cogadh leo-san an aghaidh nan Eiphiteach.

26 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Sin a mach do làmh os ceann na fairge, chum gu-n tig na h-uisgeachan air an ais air na h-Eiphitich, air an carbadaibh, agus air am marc-shluagh.

27 Agus shìn Maois a mach a làmh os ceann na fairge, agus phill an fhairge g'a neart, an uair a shoillsich a' mhaduinn; agus theich na h-Eiphitich 'n a h-aghaidh; agus chuir an Tighearna na h-Eiphitich fodha[1] ann am meadhon na fairge.

28 Agus phill na h-uisgeachan, agus dh'fholaich iad na carbadan[b], agus am marc-shluagh, *agus* armailt Pharaoh uile, a thàinig 's an fhairge 'n an déigh; cha d'fhàgadh uiread 's a h-aon diubh.

29 Ach dh'imich clann Israeil air *talamh* tioram ann am meadhon na fairge, agus *bha* na h-uisgeacha 'n am balla dhoibh air an làimh dheis, agus air an làimh chlì.

30 Mar so shaor an Tighearn' Israel, air an là sin, á làimh nan Eiphiteach: agus chunnaic Israel na h-Eiphitich marbh air tràigh na fairge.

31 Agus chunnaic Israel an obair mhòr sin a rinn an Tighearn' air na h-Eiphitich, agus bha eagal an Tighearn' air an t-sluagh, agus chreid iad an Tighearn'[c], agus Maois a sheirbhiseach.

## CAIB. XV.

1 *Laoidh Mhaois.* 22 *Tha'n sluagh a dhìth uisge.* 23 *Rinneadh uisgeacha searbh Mharah milis dhoibh.* 27 *Thàinig iad gu h-Elim.*

AN sin chan Maois agus clann Israeil an laoidh so do'n Tighearn'[e], agus labhair iad, ag ràdh, Canaidh mise do'n Tighearn', oir thug e buaidh gu glòrmhor; an t-each agus a mharcach thilg e 's an fhairge.

2 '*S* e 'n Tighearna mo neart, agus mo dhàn[f], agus tha e 'n a shlàinte dhomh: *is* esan mo Dhia-sa, agus ni mi àite-comhnuidh dha; Dia m'athar, agus àrdaichidh mi e.

3 *Is* fear-cogaidh an Tighearna[h]; *Is e* an Tighearn' a's ainm dha.

4 Carbadan Pharaoh, agus 'armailt thilg e 's an fhairge; agus tha rogha a cheannardan air am bàthadh 's an fhairge ruaidh.

5 Dh'fholaich na doimhneachdan iad; chaidh iad sìos do'n aigean mar chloich.

6 Rinneadh do dheas làmh[j], O 'Thighearna, glòrmhor ann an cumhachd; bhris do dheas làmh, O' Thighearna, an nàmhaid 'n a bhloighdibh.

7 Agus ann am meud d'òirdheirceis chlaoidh thu iadsan a dh'éirich suas a' d' aghaidh; chuir thu d' fhearg a mach, loisg i suas iad mar asbhuain[k].

8 Agus le anail do shròine[l] chruinnicheadh na h-uisgeachan; sheas na tuiltean suas mar thòrr, chruaidhich na doimhneachdan ann am meadhon na fairge.

9 Thubhairt an nàmhaid, Leanaidh mi, beiridh mi *orra*, roinnidh mi a' chreach: sàsuichear mo mhiann orra; rùisgidh mi mo chlaidheamh, sgriosaidh[2] mo làmh iad.

10 Shéid thu le d' ghaoith[m], chòmhdaich an fhairge iad, chaidh iad fodha mar luaidh anns na h-uisgeachaibh làidir.

11 Cò *is* cosmhuil riuts' am measg nan diathan[3], a Thighearna[n]? Cò *tha* cos-

R.C. 1491.

[a] Deut. 1. 30; 3. 22; 20. 4; Ios. 10. 14; 23. 3, 10; 2 Each. 20. 29; Neh. 4. 20; Isa. 30. 15

[1] *chrath an Tighearna dheth.*

[b] caib. 15. 10; Salm 78. 53; 106. 11

[c] caib. 4. 13; 19. 9; Eoin 2. 11; 11. 45

[d] Air. 20. 16; Isa. 63. 9

[e] Bre. 5. 1; 2 Sam. 22. 1; Salm 106. 12

[f] Salm 18. 2; 27. 1; 62. 6; 108. 14; Isa. 12. 2

[g] Ios. 3. 16; 4. 23; Salm 66. 6

[h] Salm 24. 8; 45. 3; Tais. 19. 11

[i] 1 Cor. 10. 1; Eabh. 11. 29

[j] Salm 118. 15, 16

[k] Salm 59. 13; Isa. 5. 24; 47. 14; Mat. 3. 12

[l] 2 Sam. 22. 16; Iob 4. 9; 2 Tes. 2. 8

[2] *sealbhaichidh mo làmh a rìs.*

[m] caib. 14. 21; Salm 147. 18

[3] *am measg nan cumhachdach.*

[n] Isa. 40. 18

mhuil riut, glòrmhor ann an naomhachd,
uamhasach ann am moladh, a' deanamh
*nithean* iongantach?
12 Shìn thu mach do dheas làmh; shluig
an talamh suas iad.
13 Threòraich thu ann ad thròcair an
sluagh so *a* shaor thu[b]; thug thu *iad*
ann ad neart a chum àite-còmhnuidh do
naomhachd.
14 'N uair a chluinneas na cinnich,
bithidh eagal orra; thig doilgheas air
luchd-àiteachaidh Phalestina.
15 An sin bithidh uamhann air cinn-
fheadhna Edoim, thig geilt-chrith air
daoine treuna Mhoaib; leaghaidh air
falbh luchd-àiteachaidh Chanaain uile[d].
16 Tuitidh uamhann agus eagal orra[e],
le meud do ghairdein bithidh iad tosdach
mar chloich[g], gus an téid do shluagh
thairis, a Thighearna, gus an téid an
sluagh so thairis, *a* cheannaich thu[h].
17 Bheir thu steach iad, agus suidhich-
idh tu iad[j] ann an sliabh d'oighreachd,
anns an àit a rinn thu dhuit féin, a
Thighearna, chum còmhnuidh a ghabhail
ann, *'s an* ionad naomh[k], a Thighearn', *a*
dhaingnich do làmha-sa.
18 Rìghichidh an Tighearna[l] gu saogh-
al nan saoghal.
19 Oir chaidh eich Pharaoh a steach
le 'charbadaibh, agus le 'mharc-shluagh,
's an fhairge, agus thug an Tighearn'
uisgeacha na fairge air an ais orra; ach
dh'imich clann Israeil air *talamh* tioram
ann am meadhon na fairge.
20 Agus ghlac Miriam a' bhan-fhàidh,
piuthar Aaroin[o], tiompan 'n a làimh; agus
chaidh na mnathan uile mach 'n a déigh
le tiompanaibh agus le dannsa.
21 Agus fhreagair Miriam iad, Canaibh
do'n Tighearn', oir thug e buaidh gu glòr-
mhor[q]; an t-each agus a mharcach thilg
e 's an fhairge.
22 Mar sin thug Maois Israel o'n mhuir
ruaidh, agus chaidh iad a mach gu fàsach
Shuir[s], agus dh'imich iad tri làithean 's an
fhàsach, agus cha d'fhuair iad uisge.
23 Agus an uair a thàinig iad gu Marah[t],
cha b'urrainn iad uisgeacha Mharah òl,
oir bha iad searbh; uime sin thugadh
Marah[1] mar ainm air.
24 Agus rinn an sluagh gearan an agh-
aidh Mhaois, ag ràdh, Ciod a dh'òlas
sinn?
25 Agus dh'éigh esan ris an Tighearn',
agus nochd an Tighearna fiodh[2] dha, agus
thilg e 's na h-uisgeachaibh *e*[v], agus rinn-
eadh na h-uisgeacha milis: ann an sin rinn
e lagh agus ordugh dhoibh, agus ann an
sin dhearbh e iad;
26 Agus thubhairt e, Ma dh'éisdeas tu
gu dùrachdach ri guth an Tighearna do
Dhé, agus ma ni thu an ni sin a tha ceart
'n a shealladh, agus ma bheir thu 'n aire
d'a àitheantaibh, agus ma ghleidheas tu a
reachdan uile, aon de na h-eucailibh a
chuir mi air na h-Eiphitich[y], cha chuir mi

R.C. 1491.

[a] Salm 41. 4; 103. 3
[b] Isa. 63. 13
[c] Air. 33. 10
[d] Ios. 5. 1
[e] Deut. 2. 25; 11. 25; Ios. 2. 9
[f] Ese. 30. 15
[g] 1 Sam. 25. 37
[h] Salm 74. 2; Gnio. 20. 28
[i] caib. 15. 24; Salm 106. 25; 1 Cor. 10. 10
[j] Salm 44. 2
[k] Salm 78. 54
[l] Salm 146. 10; Dan. 4. 3; 7. 27
[m] Air. 11. 4, 5
[n] Salm 78. 24; Eoin 6. 31, 32
[o] Bre. 11. 34; 2 Sam. 6. 5; Salm 68. 25; 81. 2; 149. 3; 150. 4
[p] Deut. 8. 16
[q] rann 1
[r] rann 22
[s] Gen. 16. 7
[t] Air. 33. 8
[u] rann 10; caib. 40. 34; Air. 14. 10
1 's e sin, *searbhas*, *Rut 1. 20.*
2 *craobh.*
[v] 2 Ri. 2. 21; 4. 44
[w] 1 Sam. 8. 7; Mat. 10. 40; Luc. 10. 16
[x] Air. 16. 16
[y] Deut. 28. 27, 60

ortsa; oir *is* mise an Tighearn' a shlànuich-
eas thu[a].
27 Agus thàinig iad gu Elim far *an*
*robh* dà thobar dheug uisge, agus deich
agus tri fichead crann pailme; agus
champaich iad an sin làimh ris na h-uisg-
eachaibh.

## CAIB. XVI.

1 *Rinn clann Israeil gearan an aghaidh Mhaois agus Aaroin, a chionn gu-n robh iad gun bhiadh.* 13 *Chuireadh gearra-goirt d'an ionnsuidh,* 14 *agus mana.* 15 *Riaghailtean m'a thimchioll.*

AGUS dh'fhalbh iad o Elim[c], agus
thàinig coimhthional chloinn Israeil
uile gu fàsach Shin[f] a *tha* eadar Elim agus
Sinai, air a' chùigeamh là deug de'n dara
mìos an déigh dhoibh teachd a mach á tìr
na h-Eiphit.
2 Agus rinn coimhthional chloinn Israeil
uile gearan[i] an aghaidh Mhaois agus
Aaroin 's an fhàsach.
3 Agus thubhairt clann Israeil riu,
B'fhearr gu-m faigheamaid bàs le làimh
an Tighearn' ann an tìr na h-Eiphit, an
uair a bha sinn 'n ar suidhe làimh ris na
poitibh feòla[m], *agus* an uair a dh'ith sinn
aran gu'r sàth; oir thug sibh a mach sinn
do'n fhàsach so, a mharbhadh a' choimh-
thionail so uile le ocras.
4 An sin thubhairt an Tighearna ri
Maois, Feuch, frasaidh mise dhuibh aran
o nèamh[n], agus théid an sluagh a mach,
agus cruinnichidh iad cuibhrionn *gach* là
air an là sin féin, a chum as gu-n dearbh
mi iad[p], co ac' a ghluaiseas iad ann am
lagh, no nach gluais.
5 Agus air an t-seathamh là ulluichidh
iad an *ni sin* a bheir iad a steach, agus
bithidh e dhà uibhir agus a chruinnicheas
iad gach là *eile*[r].
6 Agus thubhairt Maois agus Aaron
ri cloinn Israeil uile, Mu fheasgar, an
sin bithidh fios agaibh gu-n d' thug an
Tighearn' a mach sibh á tìr na h-Eiphit:
7 Agus 's a' mhaduinn, an sin chi sibh
glòir an Tighearna[u]; do bhrìgh gu bheil e
a' cluinntinn 'ur gearain an aghaidh an
Tighearn': Agus ciod sinne, gu bheil sibh
a' deanamh gearain 'n ar n-aghaidh?
8 Agus thubhairt Maois, *Bithidh a' chùis*
*mar so* 'n uair a bheir an Tighearna dhuibh
's an fheasgar feòil r'a h-itheadh, agus
aran 's a' mhaduinn gu'r sàth; do bhrìgh
gu bheil an Tighearn' a' cluinntinn 'ur
gearain a tha sibh a' deanamh 'n a aghaidh:
Agus ciod sinne? cha n-ann 'n ar n-agh-
aidh-ne *tha* 'ur gearan, ach an aghaidh
an Tighearna[w].
9 Agus thubhairt Maois ri Aaron, Abair
ri coimhthional chloinn Israeil uile, Thig-
ibh am fagus an làthair an Tighearn'[x],
oir chual' e 'ur gearan.
10 Agus an uair a labhair Aaron ri
coimhthional chloinn Israeil uile, dh'amh-
airc iad a dh'ionnsuidh an fhàsaich, agus,

feuch, dh' fhoillsicheadh glòir an Tigh-
earn' ann an neul[b].
11 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
12 Chuala mi gearan chloinn Israeil[c];
labhair riu, ag ràdh, Mu fheasgar ithidh
sibh feòil, agus 's a' mhaduinn sàsuichear
sibh le aran: agus bithidh fios agaibh
gur mise an Tighearn' 'ur Dia.
13 Agus an uair a bha am feasgar ann,
an sin thàinig na gearra-goirt a nìos[e],
agus chòmhdaich iad an camp; agus anns
a' mhaduinn bha an drùchd 'n a luidhe
mu thimchioll a' chaimp.
14 Agus an uair a dh'éirich an drùchd, a
bha'n a luidhe, suas, feuch, *bha* air aghaidh
an fhàsaich ni beag cruinn, beag mar an
liath-reodh air an talamh.
15 Agus an uair a chunnaic clann Israeil
e, thubhairt iad gach aon r'a chéile, Mana[1][f]:
oir cha robh fhios aca ciod e. Agus
thubhairt Maois riu, So an t-aran a thug
an Tighearna dhuibh r'a itheadh.
16 So an ni a dh'àithn an Tighearna,
Cruinnichibh dheth *gach* duine a réir
'itheannaich, omer do gach neach a réir
àireimh 'ur n-anaman, gabhadh *gach*
duine agaibh air *an* son-*san* a *tha* 'n a
bhùth.
17 Agus rinn clann Israeil mar sin, agus
chruinnich iad, cuid na bu mhò, agus cuid
na bu lugha.
18 Agus an uair a thomhais iad *e* le
h-omer, cha robh a bheag thairis aige-san
a chruinnich na bu mhò[i], agus air-san a
chruinnich na bu lugha, cha robh uireas-
bhuidh: chruinnich *gach* duine a réir
'itheannaich.
19 Agus thubhairt Maois riu, Na fàgadh
duine sam bith dheth gu maduinn[k].
20 Gidheadh cha d'éisd iad ri Maois,
ach dh' fhàg cuid diubh dheth gu maduinn,
agus ghin e cnuimhean, agus lobh e: Agus
bha corruich air Maois riu.
21 Agus chruinnich iad e air gach mad-
uinn, gach duine a réir 'itheannaich; agus
an uair a dh'fhàs a' ghrian teth, leaghadh e.
22 Agus air an t-seathamh là chruinnich
iad a dhà uiread arain, dà omer air son
*gach* aoin: agus thàinig uachdarain a'
choimhthionail uile, agus dh'innis iad *sin*
do Mhaois.
23 Agus thubhairt e riu, So *an ni* a
labhair an Tighearn', *Bithidh* fois na
sàbaid naomh do'n Tighearn'[p] am màir-
each: *a' mheud 's* a tha sibh gu fhuineadh,
fuinibh *an diugh*, agus *a' mheud 's* a tha
sibh gu bhruicheadh, bruichibh; agus gach
ni a bhitheas thairis, taisgibh suas dhuibh
féin gu maduinn.
24 Agus thaisg iad suas e gu maduinn,
mar a dh'àithn Maois; agus cha do lobh
e[r], ni mò a bha cnuimh sam bith ann.
25 Agus thubhairt Maois, Ithibh sin an
diugh, oir *tha* sàbaid ann an diugh do'n
Tighearn'; an diugh cha-n fhaigh sibh e
's a' mhachair.

B.C. 1491.

[a] caib. 20. 9, 10
[b] Air. 14. 10
1 Ri. 8. 10
[c] rann 7
[d] Air. 14. 11
2 Ri. 17. 14
Salm 78. 10, 22
106. 13
Ier. 9. 6
Ese. 5. 6
[e] Air. 11. 31
Salm 78. 27-31
105. 40
1 *Ciod so?* no, *is cuibh-rionn e.*
[f] rann. 31, 33
Air. 11. 7
Deut. 8. 3, 16
Ios. 5. 12
Neh. 9. 15
Salm 78. 24
105. 40
Eoin 6. 31, 49, 58
2 Cor. 10. 3
Eabh. 9. 4
Tais. 2. 17
[g] Air. 11. 7, 8
[h] Eabh. 9. 4
[i] 2 Cor. 8. 15
[j] caib. 25. 16
Air. 1. 50
17. 10
1 Ri. 8. 9
[k] Mat. 6. 34
[l] Air. 33. 38
Deut. 8. 2, 3
Neh. 9. 21
Eoin 6. 31, 49
[m] Ios. 5. 12
Neh. 9. 15
[n] rann. 16, 32, 33
[o] caib. 16. 1
Air. 33. 12, 14
[p] caib. 20. 8
31. 15
35. 3
Gen. 2. 3
Lebh. 23. 3
2 *throid an sluagh.*
[q] Air. 20. 3, 4
[r] rann 20
3 no, *a bhu-aireas sibh*
[s] Deut. 6. 16
Salm 78. 18, 41
95. 8, 9
Isa. 7. 12
Mat. 4. 7
1 Cor. 10. 9

26 Sè làithean[a] cruinnichidh sibh e,
ach air an t-seachdamh là *bithidh* an
t-sàbaid; cha bhi e ann air *an là* sin.
27 Agus tharladh air an t-seachdamh
là gu-n deachaidh *cuid* de'n t-sluagh a
mach g'*a* chruinneachadh, agus cha
d'fhuair iad *a bheag.*
28 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Cia fhad a dhiùltas sibh m'àith-
eantan-sa a choimhead[d], agus mo reachd-
an.
29 Faicibh, do bhrìgh gu-n d'thug an
Tighearna dhuibh an t-sàbaid, air an
aobhar sin tha e a' tabhairt dhuibh air
an t-seathamh là aran dhà là: fanaibh,
*gach* duine 'n a àite féin; na rachadh
duine sam bith a mach as 'àite air an
t-seachdamh là.
30 Mar sin ghabh an sluagh fois air an
t-seachdamh là.
31 Agus thug tigh Israeil Mana mar
ainm air; agus *bha* e mar fhrois corian-
deir[g], geal, agus a bhlas mar abhlain *air*
*an deanamh* le mil.
32 Agus thubhairt Maois, So an ni a
dh'àithn an Tighearna, Lìon omer dheth
gu bhi air a ghleidheadh air son 'ur
ginealach, chum gu-m faic iad an t-aran
leis an do bheathaich mi sibh 's an fhàsach,
an uair a thug mi mach sibh á tìr na
h-Eiphit.
33 Agus thubhairt Maois ri Aaron,
Gabh soitheach[h], agus cuir ann làn omeir
de Mhana, agus taisg e an làthair an
Tighearna, gu bhi air a ghleidheadh air
son 'ur ginealach.
34 Mar a dh'àithn an Tighearna do
Mhaois, mar sin thaisg Aaron e an làth-
air na Fianuis[j], gu bhi air a ghleidheadh.
35 Agus dh'ith clann Israeil am Mana
dà fhichead bliadhna[l], gus an d' thàinig
iad gu tìr àitichte: dh'ith iad am Mana,
gus an d'thàinig iad gu crìch tìre Cha-
naain[m].
36 A nis *is e* omer[n] an deicheamh *cuid*
a dh'ephah.

## CAIB. XVII.

1 *An sluagh ri gearan air son dìth uisge aig Rephidim.* 5 *Chuireadh Maois do'n charraig ann an Horeb, as an d'thàinig uisge mach.* 8 *Thugadh buaidh air Amalec.*

AGUS dh'imich coimhthional chloinn
Israeil uile o fhàsach Shin[o], a réir
an turusan, mar a dh'àithn an Tighearn',
agus champaich iad ann an Rephidim;
agus cha *robh* uisge ann do'n t-sluagh
ri òl.
2 Uime sin rinn an' sluagh connsach-
adh[2] ri Maois[q], agus thubhairt iad, Thoir
dhuinn uisge chum as gu-n òl sinn. Agus
thubhairt Maois riu, C'ar son a tha sibh
a' connsachadh riumsa? C'ar son a bhros-
naicheas sibh[3] an Tighearna[s]?
3 Agus mhiannaich an sluagh uisge ann
an sin; agus rinn an sluagh gearan an
aghaidh Mhaois, agus thubhairt iad, C'ar

son so a thug thu nìos sinn as an Eiphit, a chum sinn féin a mharbhadh, agus ar clann, agus ar spréidh le tart?

4 Agus dh'éigh Maois ris an Tighearn', ag ràdh, Ciod a ni sinn ris an t-sluagh so? is beag nach 'eil iad 'g am chlachadh[a].

5 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Imich roimh 'n t-sluagh, agus thoir leat *cuid* de sheanairibh Israeil; agus do shlat leis an do bhuail thu an amhainn[b] gabh a' d' làimh, agus bi 'g imeachd:

6 Feuch, seasaidh mise romhad an sin, air a' charraig ann an Horeb, agus buailidh tusa a' charraig, agus thig uisge mach aisde[c], a chum gu-n òl an sluagh. Agus rinn Maois mar sin ann an sealladh sheanairean Israeil.

7 Agus thug e mar ainm air an àite Masah[3] agus Meribah[4], air son connsachaidh chloinn Israeil, agus do bhrìgh gu-n do bhrosnuich iad an Tighearn', ag ràdh, Am bheil an Tighearna 'n ar measg, no nach *'eil?*

8 An sin thàinig Amalec[f], agus chog e ri Israel ann an Rephidim.

9 Agus thubhairt Maois ri Iosua[6], Tagh a mach dhuinn daoine, agus falbh a mach, cog ri Amalec: am màireach seasaidh mise air mullach an t-sléibh, agus slat Dhé a'm' làimh.

10 Agus rinn Iosua mar a thubhairt Maois ris, agus chog e ri Amalec. Agus chaidh Maois, Aaron, agus Hur, suas gu mullach an t-sléibh.

11 Agus an uair a thog Maois suas a làmh, an sin bhuadhaich Israel, agus an uair a leag e sìos a làmh, bhuadhaich Amalec.

12 Ach *bha* làmhan Mhaois trom, agus ghabh iad clach, agus chuir iad foidhe *i*, agus shuidh e oirre: agus chum Aaron agus Hur suas a làmhan, fear *dhiubh* air aon taobh, agus fear air an taobh eile: agus bha a làmhan seasmhach gu luidhe na gréine.

13 Agus chlaoidh Iosua Amalec agus a dhaoine le faobhar a' chlaidheimh.

14 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Sgrìobh so *mar* chuimhneachan ann an leabhar, agus aithris *e* ann an cluasaibh Iosua; oir dubhaidh mise as gu tur cuimhne Amaleic o *bhi* fo nèamh[m].

15 Agus thog Maois altair, agus thug e Iehobhah-Nisi[7] mar ainm oirre;

16 Oir thubhairt e, do bhrìgh gu-n do mhionnaich an Tighearna, *gu-m bi* cogadh aig an Tighearna ri Amalec o linn gu linn.

## CAIB. XVIII.

1 *Thug Ietro a bhean agus a dhithis mhac a dh'ionnsuidh Mhaois.* 7 *Thug Maois aoidheachd dha,* 13 *agus ghabh e a chomhairle.*

'N UAIR a chuala Ietro[o], sagart Mhidiain, athair-céile Mhaos, gach ni a rinn Dia air son Mhaois agus air son Israeil a shluaigh, gu-n d'thug an Tighearn' a mach Israel as an Eiphit;

R.C. 1491.

1 's e sin, *coigreach an so.*
a 1 Sam. 30. 6; Eoin 8. 59; 10. 31; Gnio. 7. 59; 14. 19
2 's e sin, *Dia mo chòmhnadh.*
b caib. 7. 20; Air. 20. 8, 11
c Salm 105. 41; 114. 8
d caib. 3. 1, 12
3 's e sin, *buaireadh,* no *brosnuchadh.*
4 's e sin, *trod,* no *còmhstri.*
e Gen. 29. 13; 33. 4
5 *dh'fheòraich iad mu shìth, no mu leas a chéile.*
f Gen. 36. 12; Air. 24. 20
6 *ris an abrar Iosa, Gnio. 7. 45.*
g Salm 106. 43; 107. 2
h Ròm. 12. 15
i 2 Sam. 18. 28; Luc. 1. 68
j Salm 95. 3; 97. 9
k Iob 40. 11; Dan. 4. 37
l Deut. 12. 7; 1 Each. 29. 22; 1 Cor. 10. 21
m Air. 24. 20; Deut. 25. 19
7 's e sin, *an TIGHEARNA mo bhratach,* *Salm 60. 4.*
n Air. 15. 34; 27. 5; Deut. 17. 8, 9
o caib. 2. 16

2 An sin thug Ietro, athair-céile Mhaois, leis Siporah bean Mhaois, an déigh dha a cur air a h-ais,

3 Agus a dithis mhac, d'am *b*'ainm do h-aon diubh Gersom[1], (oir thubhairt e, A'm' choigreach bha mi ann an tìr choimhich,

4 Agus *b*'e ainm an *fhir* eile Elieser[2], (oir *rinn* Dia m'athar, *thubhairt e,* còmhnadh rium, agus shaor e mi o chlaidheamh Pharaoh.)

5 Agus thàinig Ietro, athair-céile Mhaois, agus a mhic, agus a bhean, a dh'ionnsuidh Mhaois do'n fhàsach, far an do champaich e aig sliabh Dhé[d].

6 Agus thubhairt e ri Maois, *Tha* mise d'athair-céile Ietro, air teachd a'd' ionnsuidh, agus do bhean, agus a dithis mhac maille rithe.

7 Agus chaidh Maois a mach an coinneamh 'athar-céile, agus rinn e umhlachd[e] *dha,* agus phòg se e, agus dh'altaich iad beatha a chéile[5]: agus thàinig iad a steach do'n bhùth.

8 Agus dh'innis Maois d'a athair-céile gach *ni* a rinn an Tighearn' air Pharaoh, agus air na h-Eiphitich air sgàth Israeil, gach saothair a thàinig orra air an t-slighe, agus *cionnus* a shaor an Tighearn' iad[g].

9 Agus rinn Ietro gairdeachas[h] á leth a' mhaith sin uile a rinn an Tighearna do Israel, a shaor e á làimh nan Eiphiteach.

10 Agus thubhairt Ietro, Beannaichte gu robh an Tighearn'[i], a shaor sibh á làimh nan Eiphiteach, agus á làimh Pharaoh, a shaor an sluagh o *bhi* fo làimh nan Eiphiteach.

11 A nis, tha fios agam gur mò an Tighearna na na h-uile dhée[j]; oir anns an ni sin anns an do rinn iad gu h-uaibhreach, *bha esan* os an ceann[k].

12 Agus ghabh Ietro, athair-céile Mhaois, tabhartas-loisgte agus ìobairtean do Dhia: agus thàinig Aaron, agus uile sheanairean Israeil, a dh'itheadh arain maille ri athair-céile Mhaois an làthair Dhé[l].

13 A nis air an là màireach shuidh Maois gu breth a thoirt air an t-sluagh; agus sheas an sluagh làimh ri Maois o mhaduinn gu feasgar.

14 Agus an uair a chunnaic athair-céile Mhaois gach *ni* a rinn e ris an t-sluagh, thubhairt e, Ciod e an ni so a tha thu 'deanamh ris an t-sluagh? C'ar son a tha thusa a'd' shuidhe a'd' aonar, agus a tha 'n sluagh uile a' seasamh làimh riut o mhaduinn gu feasgar?

15 Agus thubhairt Maois r'a athair-céile, Do bhrìgh gu-n tig an sluagh a m' ionnsuidh a dh'fhiosrachadh o Dhia[n].

16 'N uair a bhitheas cùis aca, thig iad a'm'ionnsuidh, agus bheir mi breth eadar duine agus duine, agus nochdaidh mi *dhoibh* orduighean Dhé, agus a laghanna.

17 Agus thubhairt athair-céile Mhaois ris, Cha mhaith an ni a *tha* thu 'deanamh.

18 Caithidh tu as gu tur, araon thu féin, agus an sluagh so a *tha* maille riut, oir *tha* an ni *so* ro throm air do shon[b]; cha-n 'eil e 'n comas duit a dheanamh a'd' aonar.

19 A nis ma ta éisd ri m' ghuth, bheir mi comhairl' ort, agus bithidh Dia maille riut: bi-sa air son an t-sluaigh an làthair Dhé[e], agus bheir thu na cùisean a dh'ionnsuidh Dhé:

20 Agus teagaisgidh tu dhoibh na h-orduighean agus na laghanna[f], agus nochdaidh tu dhoibh an t-slighe air an còir dhoibh imeachd, agus an obair a's còir dhoibh a dheanamh.

21 Agus taghaidh tu mach as an t-sluagh uile, daoine foghainteach, air am bi eagal Dhé[h], daoine fìrinneach, a dh'fhuathaicheas sannt; agus cuiridh tu iad os an ceann 'n an uachdaranaibh mhìlte, 'n an uachdaranaibh cheuda, 'n an uachdaranaibh leth-cheuda, agus 'n an uachdaranaibh dheichnear.

22 Agus bheir iad breth air an t-sluagh anns gach àm; ach gach cùis mhòr bheir iad a d'ionnsuidh-sa, agus air gach cùis bhig bheir iad féin breth: mar sin bithidh e na 's eutruime dhuit-sa, agus iomcharaidh iadsan *an eallach* maille riut[k].

23 Ma ni thu an ni so, agus gu-n àithn Dia *sin* dhuit[l], an sin is urrainn thu seasamh ris, agus mar an ceudna théid an sluagh so uile d'an àite féin ann an sìth[m].

24 A nis dh'éisd Maois ri guth 'athar-céile, agus rinn e gach ni a thubhairt e.

25 Agus thagh Maois daoine foghainteach a mach á h-Israel uile, agus rinn e iad 'n an ceannardaibh air an t-sluagh; 'n an uachdaranaibh mhìlte, 'n an uachdaranaibh cheuda, 'n an uachdaranaibh leth-cheuda, agus 'n an uachdaranaibh dheichnear.

26 Agus thug iad breth air an t-sluagh anns gach àm: na cùisean cruaidh thug iad a dh'ionnsuidh Mhaois, ach air gach cùis bhig thug iad féin breth.

27 Agus leig Maois le 'athair-céile imeachd; agus dh'fhalbh e roimhe d'a thìr féin[q].

## CAIB. XIX.

1 *Thàinig an sluagh gu fàsach Shinai.* 3 *Teachdaireachd Dhé do'n t-sluagh á sliabh Shinai.* 8 *Am freagradh.* 12 *Cha-n fheudadh neach air bith beantuinn ris an t-sliabh.*

ANNS an treas mìos an déigh do chloinn Israeil teachd a mach á tìr na h-Eiphit, 's an là sin féin thàinig iad gu fàsach Shinai[s].

2 Oir dh'imich iad o Rephidim[t], agus thàinig iad gu fàsach Shinai, agus champaich iad 's an fhàsach; agus champaich Israel ann an sin fa chomhair an t-sléibh.

3 Agus chaidh Maois suas a dh'ionnsuidh Dhé, agus ghairm an Tighearn' air as an t-sliabh, ag ràdh, Mar so their thu ri tigh Iacoib, agus innsidh tu do chloinn Israeil:

R.C. 1491.

[a] caib. 7, &c.
[b] Deut. 1. 9, 12
[c] Deut. 32. 11
Isa. 40. 31
63. 9
[d] Deut. 7. 6
32. 9
1 Ri. 8. 53
Salm 135. 4
Isa. 41. 8
43. 1
Tit. 2. 14
[e] caib. 20. 19
Deut. 5. 5
[f] Deut. 4. 1
6. 1, 2
Neh. 9. 14
[g] Tais. 1. 6
5. 10
[h] Deut. 1. 15-17
16. 18
2 Sam. 23. 3
Iob 29. 16
31. 13
[i] caib. 24. 3
Deut. 5. 27-29
Ios. 24. 24
Neh. 10. 29
[j] caib. 20. 21
24. 15, 16
Deut. 4. 11
Salm 18. 11, 12
Isa. 19. 1
[k] caib. 2. 16
[l] 1 Sam. 8. 7
[m] Gen. 30. 25
[n] Lebh. 11. 44
[o] Deut. 7. 9
Ròm. 11. 28
[p] Eabh. 12. 20
[q] Air. 10. 29, 30
[r] 1 Sam. 21. 4, 5
Ioel 2. 16
[s] Air. 33. 15
[t] caib. 17. 1, 8
[u] Eabh. 12. 21
[v] Deut. 4. 11
33. 2
Bre. 5. 5
Salm 68. 8
Hab. 3. 3

4 Chunnaic sibh na rinn mi ris na h-Eiphitich[a], agus *cionnus* a ghiùlain mi sibhse *mar* air sgiathaibh iolairean[c], agus a thug mi do m' ionnsuidh féin sibh.

5 A nis ma ta, ma dh'éisdeas sibh da rìreadh ri m' ghuth, agus ma ghleidheas sibh mo choimhcheangal, an sin bithidh sibh dhomhsa 'n ur n-ionmhas sònraichte[d] os ceann nan uile shluagh: oir *is* leamsa an talamh uile.

6 Agus bithidh sibh dhomhsa 'n 'ur rioghachd shagart[g], agus 'n 'ur cinneach naomh. *Is* iad sin na briathran a labhras tu ri cloinn Israeil.

7 Agus thàinig Maois agus ghairm e air seanairibh an t-sluaigh, agus chuir e rompa na briathra sin uile a dh'àithn an Tighearna dha:

8 Agus fhreagair an sluagh uile le aon ghuth, agus thubhairt iad, Gach ni a labhair an Tighearna, ni sinne[i]. Agus thug Maois air ais briathran an t-sluaigh a dh'ionnsuidh an Tighearna.

9 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Feuch, thig mise a d' ionnsuidh ann an neul tiugh[j], a chum gu-n cluinn an sluagh an uair a labhras mi riut, agus mar an ceudna gu-n creid iad thu gu sìorruidh. Agus dh'innis Maois briathran an t-sluaigh do'n Tighearn'.

10 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Imich a dh'ionnsuidh an t-sluaigh, agus naomhaich iad an diugh[n], agus am màireach, agus nigheadh iad an eudach,

11 Agus bitheadh iad deas air cheann an treas là; oir air an treas là thig an Tighearn' a nuas[o] ann an sealladh an t-sluaigh uile air sliabh Shinai.

12 Agus suidhichidh tu crìochan do'n t-sluagh mu'n cuairt, ag ràdh, Thugaibh an aire dhuibh féin, *nach* téid sibh suas do'n t-sliabh, agus *nach* bean sibh r'a iomall: gach neach a bheanas ris an t-sliabh, gu cinnteach cuirear gu bàs e[p].

13 Cha bhean làmh ris; oir gu deimhin clachar e, no sàthar sleagh troimhe: ma's ainmhidh no duine e, cha mhair e beò. 'N uair a shéideas an trompaid ré ùin' fhada, thig iadsan a nìos do'n t-sliabh.

14 Agus chaidh Maois sìos o'n t-sliabh a dh'ionnsuidh an t-sluaigh, agus naomhaich e 'n sluagh, agus nigh iad an eudach.

15 Agus thubhairt e ris an t-sluagh, Bithibh deas air cheann an treas là: na tigibh am fagus d'*ur* mnathan[r].

16 Agus an uair a thàinig an treas là, anns a' mhaduinn bha tairneanaich agus dealanaich ann, agus neul tiugh air an t-sliabh, agus fuaim na trompaid ro àrd: agus chriothnaich an sluagh uile a *bha* 's a' champ[u].

17 Agus thug Maois an sluagh a mach as a' champ an coinneamh Dhé, agus sheas iad aig ìochdar an t-sléibh.

18 Agus bha sliabh Shinai uile fo dheataich, do bhrìgh gu-n d'thàinig an Tighearn' a nuas air ann an teine[v], agus

dh'éirich a dheatach suas mar dheataich àmhuinn, agus chriothnaich an sliabh uile gu mòr.

19 Agus an uair a bha fuaim na trompaid a' dol a mach, agus a' fàs ro làidir, an sin labhair Maois, agus fhreagair Dia e le guth.

20 Agus thàinig an Tighearna nuas air sliabh Shinai, air mullach an t-sléibh[c] : agus ghairm an Tighearna Maois *suas* gu mullach an t-sléibh, agus chaidh Maois suas.

21 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Imich sìos, thoir àithne do'n t-sluagh, air eagal gu-m bris iad a steach a dh'ionnsuidh an Tighearn' a dh'amharc[e], agus gu-n tuit mòran diubh.

22 Agus mar an ceudna, na sagartan a thig am fagus do'n Tighearna, naomhaicheadh iad iad féin, air eagal gu-m bris an Tighearna mach orra.

23 Agus thubhairt Maois ris an Tighearna, Cha-n 'eil e 'n comas do'n t-sluagh teachd a nìos do shliabh Shinai ; oir thug thu àithne dhuinn, ag ràdh, Cuir crìochan mu'n t-sliabh, agus naomhaich e.

24 Agus thubhairt an Tighearna ris, Imich romhad, falbh sios, agus thig a nìos thu féin, agus Aaron maille riut ; ach na briseadh na sagartan agus an sluagh a steach, gu teachd a nìos a dh'ionnsuidh an Tighearn', air eagal gu-m bris e mach orra.

25 Agus chaidh Maois sìos a dh'ionnsuidh an t-sluaigh, agus labhair e riu.

## CAIB. XX.

1 *Na deich àitheantan.* 18 *Eagal air an t-sluagh.* 22 *Iodhol-aoradh air a thoirmeasg.*

AGUS labhair Dia na briathra so uile[m], ag ràdh,

2 *Is* mise an Tighearna do Dhia a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit[n], á tigh na daorsa.

3 Na bitheadh dée sam bith eile agad a'm' làthair-sa[o].

4 Na dean dhuit féin *dealbh* snaidhte[p] no coslas sam bith *a dh'aon ni*, a *tha* 's na nèamhan shuas, no air an talamh shìos, no 's na h-uisgeachaibh fo'n talamh.

5 Na crom thu féin sìos doibh[q], agus na dean seirbhis doibh : oir mise an Tighearna do Dhia, *is* Dia eudmhor mi[r], a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh *ginealach*[s] dhiubhsan a dh'fhuathaicheas mi ;

6 Agus a' nochdadh tròcair do mhìltibh[t] dhiubhsan a ghràdhaicheas mi, agus a choimhideas m' àitheantan.

7 Na tabhair ainm an Tighearna do Dhé 'an dìomhanas[v] ; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach *esan* a bheir 'ainm ann an diomhanas[w].

8 Cuimhnich là na sàbaid a naomhachadh.

B.C. 1491.

[a] caib. 31. 13, 14
[b] Lebh. 23. 3 Esc. 20. 12
[c] Neh. 9. 13
[d] Neh. 13. 15, 19 Mat. 12. 1-12
[e] caib. 33. 20 1 Sam. 6. 19
[f] Gen. 2. 2, 3
[g] Deut. 27. 16 Gnà. 1. 8 Ier. 35. 18, 19 Mat. 15. 4, 6 Eph. 6. 2
[h] Gen. 9. 6
[i] Mat. 5. 27, 28 19. 18 Ròm. 13. 9
[j] Eph. 4. 28 1 Tes. 4. 6
[k] Salm 52. 3, 5 Tais. 22. 15
[l] Hab. 2. 9 Ròm. 7. 7 1 Cor. 6. 10 Col. 3. 5
[m] Deut. 5. 4, &c.
[n] Lebh. 26. 13 Salm 81. 10
[o] 2 Ri. 17. 35 Ier. 25. 6 Mat. 4. 10
[p] Lebh. 26. 1 Deut. 4. 16
[q] caib. 23. 24 Ios. 23. 7 Isa. 44. 15, 19
[r] caib. 20. 21 24. 15, 16 Deut. 4. 11 Salm 18. 11, 12 Isa. 19. 1
[s] caib. 34. 7 Air. 14. 18 Iob 21. 19 Ier. 2. 9 32. 18
[t] Deut. 7. 9 Ròm. 11. 28
[u] 2 Each. 7. 16 Mat. 18. 20
[v] Lebh. 19. 12 Deut. 28. 58
[w] Lebh. 24. 16 Salm 139. 20

9 Sè làithean saothraichidh tu, agus ni thu d'obair uile.

10 Ach *air* an t-seachdamh là *tha* sàbaid an Tighearna do Dhé[a] : *air an là sin* na dean obair sam bith[b], thu féin, no do mhac, no do nighean, d'òglach, no do bhanoglach, no d'ainmhidh, no do choigreach a *tha* 'n taobh a stigh do d' gheatachaibh :

11 Oir ann an sè làithibh rinn an Tighearna na nèamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a *tha* annta[d] ; agus ghabh e fois air an t-seachdamh là : air an aobhar sin, bheannaich an Tighearna là na sàbaid, agus naomhaich se e[f].

12 Tabhair onoir do d'athair, agus do d' mhàthair[g] ; a chum gu-m bi do làithean buan air an fhearann a *tha* 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.

13 Na dean mortadh[h].

14 Na dean adhaltranas[i].

15 Na dean gadachd[j].

16 Na tabhair fianuis bhréige an aghaidh do choimhearsnaich[k].

17 Na[l] sanntaich tigh do choimhearsnaich ; na sanntaich bean do choimhearnsnaich, no 'òglach, no 'bhanoglach, no 'dhamh, no 'asal, no aon ni a's le do choimhearsnach.

18 Agus mhothaich an sluagh uile na tairneanaich, agus na dealanaich, agus fuaim na trompaid, agus an sliabh fo dheataich : agus an uair a chunnaic an sluagh *sin*, ghluais iad, agus sheas iad fad o làimh.

19 Agus thubhairt iad ri Maois, Labhair thusa ruinn, agus éisdidh sinn : ach na labhradh Dia ruinn, air eagal gu-m faigh sinn bàs.

20 Agus thubhairt Maois ris an t-sluagh, Na bitheadh eagal oirbh, oir is ann a chum 'ur dearbhadh a thàinig Dia, agus a chum gu-m bi 'eagal-san oirbh, air chor as nach peacaich sibh.

21 Agus sheas an sluagh fad o làimh, agus thàinig Maois am fagus do'n dorchadas, far *an robh* Dia.

22 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Mar so their thu ri cloinn Israeil, Chunnaic sibh gu-n do labhair mi ribh o nèamh.

23 Cha dean sibh maille riumsa diathan airgid, agus diathan òir cha dean sibh dhuibh féin.

24 Altair de thalamh ni thu dhomhsa, agus ìobraidh tu oirre do thabhartaisloisgte, agus do thabhartais-sìth, do chaoraich, agus do dhaimh : anns gach àite 's an toir mise fainear gu-n cuimhnichear m'ainm, thig mi a d' ionnsuidh, agus beannaichidh mi thu[u].

25 Agus ma ni thu altair chloiche dhomh, cha tog thu i le cloich shnaidhte ; oir ma thogas tu d'inneal-snaidhidh suas oirre, truaillidh tu i.

26 Ni mò théid thu suas air ceumaibh

a dh'ionnsuidh m' altarach, a chum nach
leigear ris do lomnochduidh oirre.

## CAIB. XXI.

1 *Laghan a thaobh òglach agus bhanoglach.*
14 *A thaobh an ti a mharbhas duine le
ceilg,* 17 *agus a mhallaicheas 'athair no 'mhà-
thair, etc.*

ANIS *is* iad so na breitheanais a chuir-
eas tu rompa[a].
2 Ma cheannaicheas tu òglach Eabh-
ruidheach, sè bliadhna ni e seirbhis[b];
agus 's an t-seachdamh théid e mach saor,
a nasguidh.
3 Ma's ann *a mhàin* leis féin a thàinig
e steach, leis féin théid e mach; ma bha
bean aige, théid mar an ceudna a bhean
a mach maille ris.
4 Ma thug a mhaighstir bean dha,
agus gu-n d'rug i dha mic no nigheanan;
bithidh a' bhean agus a clann aig a maigh-
stir, agus théid esan a mach leis féin.
5 Ach ma their an t-òglach gu cinnt-
each, Is toigh leam mo mhaighstir, mo
bhean, agus mo chlann, cha téid mi mach
saor:
6 An sin bheir a mhaighstir e chum
nam breitheamh; bheir e mar an ceudna
chum an doruis e, no chum ursainn an
doruis, agus tollaidh a mhaighstir a chluas
le minidh, agus ni e seirbhis dha gu
bràth.
7 Agus ma reiceas duine a nighean gu
bhi 'n a banoglaich[g], cha téid i mach mar
a théid na h-òglaich[h].
8 Mur taitinn i r'a maighstir, a rinn
ceangal-pòsaidh rithe, an sin bheir e
fainear gu-m fuasgailear i: ri cinneach
coimheach cha bhi comas aige a reiceadh[j],
do bhrìgh gu-n do bhuin e gu cealgach
rithe[k].
9 Agus ma cheangail e r'a mhac i, a
réir modh nan nighean ni e rithe.
10 Ma ghabhas e *bean* eile dha féin, a
biadh, a h-eudach, agus a dlighe-pòsaidh,
cha lughdaich e[l].
11 Agus mur dean e na tri *nithe* sin
rithe, an sin théid i mach saor gun airgiod.
12 Esan a bhuaileas duine, air chor as
gu-m bàsaich e, gu cinnteach cuirear gu
bàs e[n].
13 Agus mur do luidh duine 'am plaid[o],
ach gu-n d'thug Dia thairis g'a làimh *e*,
an sin sònruichidh mise àite dhuit d'an
teich e[p].
14 Ach ma thig duine gu dàna air a
choimhearsnach[r], gu 'mharbhadh le ceilg,
o m'altair bheir thu e, a chum gu-m bàs-
aich e.
15 Agus esan a bhuaileas 'athair, no a
mhàthair[s], gu cinnteach cuirear gu bàs e.
16 Agus esan a ghoideas duine[t], agus
a reiceas e, no ma gheibhear 'n a làimh e,
gu cinnteach cuirear gu bàs e.
17 Agus esan a mhallaicheas 'athair no
a mhàthair[u], gu cinnteach cuirear gu bàs e.
18 Agus ma ni daoine comh-strì, agus

R.C. 1491.

[a] Deut. 6. 1
[b] Deut. 15. 12
Ier. 34. 8-17
[c] rann 30
Deut. 16. 18
[d] Lebh. 24. 30
Deut. 19. 21
Mat. 5. 38
[e] Eph. 6. 9
[f] Col. 4. 1
[g] Neh. 5. 5
[h] rann. 2, 3
[i] Gen. 9. 5
[j] Deut. 21. 14
[k] Mal. 2. 14, 15
[l] 1 Cor. 7. 5
[m] caib. 30. 12
Gnà. 13. 8
[n] Lebh. 24. 17
Air. 35. 30, 31
Mat. 26. 52
[o] Deut. 19. 4, 5
[p] Air. 35. 11
[q] Sech. 11. 12, 13
Mat. 26. 15
Phil. 2. 7
[r] Air. 15. 30
[s] 1 Tim. 1. 9
[t] Tais. 18. 12, 13
[u] Gnà. 20. 20
30. 11, 17
Mat. 15. 4

gu-m buail duine a choimhearsnach le
cloich, no le 'dhorn, agus nach faigh e
bàs, ach gu-n gabh e *a* leaba:
19 Ma dh'éireas e, agus gu-n siubhail
e mach air a luirg, an sin saorar esan a
bhuail *e*; a mhàin dìolaidh e air son call
'ùine, agus bheir e fainear a leigheas gu
h-iomlan.
20 Agus ma bhuaileas duine 'òglach, no
'bhanoglach le slait, agus gu-m bàsaich e
fo 'làimh, dìolar air gu deimhin:
21 Ach ma mhaireas e *beò* là, no dà là,
cha dìolar air; oir *is* e 'airgiod e.
22 Agus ma ni daoine comh-strì, agus
gu-m buail iad bean thorrach, agus gu-n
dealaich i r'a cloinn, ach nach faigh i
bàs; cuirear gu cinnteach ùmhladh air,
a réir mar a chuireas fear na mnà air,
agus bheir e seachad mar a *dh'orduicheas*
na breitheamhna[c].
23 Ach ma gheibh *i* bàs, an sin bheir
thu anam air son anama,
24 Sùil air son sùla[d], fiacail air son
fiacla, làmh air son làimhe, cos air son
coise,
25 Losgadh air son losgaidh, lot air
son lotaidh, buille air son buille.
26 Agus ma bhuaileas duine sùil 'òg-
laich[e], no sùil a bhanoglaich, agus gu
mill e i, leigidh e as saor e air son a
shùla[f].
27 Agus ma chuireas e fiacail á 'òglach,
no fiacail as a bhanoglaich, leigidh e as
saor e air son 'fhiacla.
28 Agus ma reubas damh duine no
bean le 'adhairc, agus gu-m faigh e bàs,
gu cinnteach clachar an damh[i], agus cha-n
ithear 'fheòil; ach bithidh sealbhadair
an daimh neo-chiontach.
29 Ach ma ghnàthaich an damh sàth-
adh le 'adhaircibh 's an aimsir roimhe
sin, agus gu-n do dhearbhadh sin d'a
shealbhadair, agus nach do ghléidh e
stigh e, agus gu-n do mharbh e duine no
bean, clachar an damh, agus cuirear mar
an ceudna a shealbhadair gu bàs.
30 Ma chuirear *airgiod*-réitich air, an
sin bheir e mar éiric 'anama ge b'e ni a
chuirear air[m].
31 Ma's mac a reub e le 'adhairc, no
ma's nighean a reub e, a réir a' bhreith-
eanais so nithear ris.
32 Ma reubas an damh òglach no ban-
oglach, bheir e deich secel 'ar fhichead
airgid d'am maighstir[q], agus clachar an
damh.
33 Agus ma dh'fhosglas duine slochd,
no ma chladhaicheas duine slochd, agus
nach còmhdaich se e, agus gu-n tuit damh
no asal ann:
34 Ni esan d'am buin an slochd suas an
calldach, bheir e airgiod d'an sealbhadair,
agus is leis féin am *beathach* marbh.
35 Agus ma reubas damh neach air bith
damh neach eile, agus gu-m faigh e bàs,
an sin reicidh iad an damh beò, agus
roinnidh iad an t-airgiod *a fhuaradh* air

a shon, agus roinnidh iad mar an ceudna an damh marbh.

36 No ma bha fhios gu-n do ghnàthaich an damh sàthadh le 'adhaircibh 's an aimsir roimhe sin[a], agus nach do ghléidh a shealbhadair a stigh e, gu cinnteach ìocaidh e damh air son daimh, agus is leis féin am marbh.

## CAIB. XXII.

1 *Laghan a thaobh gadachd,* 5 *a thaobh coimhleasachaidh air son gach gnè choire,* 16 *a thaobh dìolanais, &c.*

MA ghoideas duine damh no caora, agus gu marbh se e, no gu-n reic se e, dìolaidh e cùig daimh air son an daimh, agus ceithir[b] caoraich air son na caorach.

2 Ma gheibhear gaduiche a' briseadh a stigh[d], agus gu-m buailear e, agus gu-m faigh e bàs, cha *dòirtear* fuil air a shon:

3 Ma bhitheas a' ghrian air éirigh air, *dòirtear* fuil air a shon. Ni esan *a ghoideas* dìoladh iomlan: mur *bi* ni sam bith aige, an sin reicear e air son a ghadachd.

4 Ma gheibhear gu cinnteach a' mhèirle 'n a làimh beò, ma's damh e, no asal, no caora; dìolaidh e dùbailt' e[h].

5 Ma bheir duine fainear gu-n ithear suas fearann no fìon-lios, agus gu-n cuir e 'ainmhidh *ann*, agus gu-m biadhar e ann am fearann duine eile; de'n chuid a's fearr d'a fhearann féin, agus de'n chuid a's fearr d'a fhìon-lios féin, ni e dìoladh[k].

6 Ma bhriseas teine a mach, agus gu-n tachair e air droighinn, agus gu-n loisgear na cruachan arbhair, no 'n t-arbhar 'n a sheasamh, no'n t-achadh; ni esan a rinn an losgadh gu cinnteach dìoladh.

7 Ma bheir duine d'a choimhearsnach airgiod, no airneis, g'a ghleidheadh, agus gu-n goidear á tigh an duine e; ma gheibhear an gaduiche, dìolaidh e dùbailt' e.

8 Mur faighear an gaduiche, an sin théid maighstir an tighe a dh'ionnsuidh nam breitheamh, *a dh' fheuchainn* co ac' a shìn e mach a làmh gu cuid a choimhearsnaich.

9 Air son gach gné choire, air son daimh, air son asail, air son caorach, air son eudaich, air son gach ni a chaidh a chall, a their *neach eile* gur leis féin; an làthair nam breitheamh thig cùis gach aoin diubh[q]: *esan* a dhìteas na breitheamhna, dìolaidh e dùbailte d'a choimhearsnach.

10 Ma bheir duine d'a choimhearsnach asal, no damh, no caora, no ainmhidh sam bith g'a ghleidheadh, agus gu-m faigh e bàs, no gu-n ciurrar e, no gu-n iomainear air falbh e, gun neach air bith g'a fhaicinn;

11 *An sin* bithidh mionnan an Tighearn' eatorra le 'chéile[v], nach do shìn e a làmh gu cuid a choimhearsnaich: agus gabhaidh a shealbhadair *sin* uaith, agus cha dean esan dìoladh.

12 Agus ma ghoideadh uaith e, dìolaidh e d'a shealbhadair.

13 Ma reubadh as a chéile e, thugadh e leis mar fhianuis e; air son an ni sin a chaidh a reubadh, cha dìol e.

14 Agus ma dh'iarras duine *ni* 'an coingheall o 'choimhearsnach, agus gu-n ciurrar e, no gu-m faigh e bàs, gun a shealbhadair a *bhi* maille ris; gu cinnteach dìolaidh e.

15 *Ach* ma *bhitheas* a shealbhadair maille ris, cha dìol e: ma's *ni* air son tuarasdail e, thàinig e air son a thuarasdail.

16 Agus ma mheallas duine maighdean, nach 'eil fo cheangal-pòsaidh, agus gu-n luidh e leatha, gu cinnteach gabhaidh e i dha féin 'n a mnaoi[c].

17 Ma dhiùltas a h-athair gu tur a tabhairt da, dìolaidh e airgiod a réir tochraidh nam maighdean.

18 Cha leig thu le ban-fhiosaiche bhi beò[e].

19 Ge b'e neach a luidheas le ainmhidh, gu cinnteach cuirear gu bàs e[f].

20 Esan a dh'ìobras do dhiathan *sam bith*[g], ach do'n Tighearn' a mhàin, gearrar as e.

21 Air coigreach cha chuir thu doilgheas[i], ni mò a ni thu foirneart air; oir bha sibh féin 'n 'ur coigrich ann an tir na h-Eiphit.

22 Ri bantraich sam bith[j], no dìlleachdan, cha bhuin sibh gu cruaidh.

23 Ma bhuineas tu air chor sam bith gu cruaidh riu, agus gu-n glaodh iad idir riumsa, éisdidh mise gu cinnteach r'an glaodh.

24 Agus lasaidh mo chorruich suas, agus marbhaidh mi sibh leis a' chlaidheamh; agus bithidh 'ur mnàthan 'n am bantraichibh[l], agus 'ur clann 'n an dìlleachdain.

25 Ma bheir thu airgiod 'an coingheall do *neach air bith de* m' shluagh-sa *a tha* bochd làimh riut, cha bhi thu dha mar neach a chuireas airgiod air riadh[m]; cha chuir thu riadh air.

26 Ma ghabhas tu idir eudach do choimhearsnaich ann an geall[n], mu dhol fodha na gréine bheir thu air ais dha e:

27 Oir *is* e sin a chòmhdach a mhàin, *is* e 'eudach d'a chraicionn e; ciod anns an coidil e? agus an uair a dh'éigheas e rium, éisdidh mise[o]: oir *tha* mi tròcaireach[p].

28 Air breitheamhnaibh cha labhair thu olc[r], agus uachdaran do shluaigh cha chàin thu.

29 Ceud-thoradh d'fhearainn, agus d'fhìon-lios, gun dàil *bheir thu seachad*[s]: ceud-ghin do mhac bheir thu dhomhsa[t].

30 Mar sin ni thu ri d' chrodh, *agus* ri d' chaoraich: seachd làithean bithidh e maille r'a mhàthair[u], air an ochdamh là bheir thu dhomhsa e.

31 Agus bithidh sibh 'n 'ur daoine naomha dhomhsa[w], agus feòil *sam bith*

R.C. 1491.

a rann 29
b 2 Sam. 12. 6 Gnà. 6. 31 Luc. 19. 8
c Deut. 21. 28, 29
d Iob 24. 14 Ioel 2. 9 Mat. 24. 43
e Lebh. 20. 27 Deut. 18. 10 1 Sam. 28. 3, 9 Ròm. 22. 15
f Lebh. 18. 23, 25
g Deut. 13. 1-11
h Ier. 16. 18 Tais. 18. 6
i Lebh. 19. 33 Sech. 7. 10
j Deut. 24. 17 Salm 94. 6, 7 Isa. 1. 17 Ese. 22. 7 Seum. 1. 27
k caib. 21. 34
l Ier. 15. 8 18. 21 Tuir. 5. 3
m Neh. 5. 7 Salm 15. 5 Ese. 18. 8, 17
n Deut. 24. 6, &c. Iob 22. 6
o rann 23
p 2 Each. 30. 9
q Deut. 25. 1 2 Each. 19. 10
r Gnio. 23. 3, 5 Iud. 8
s Mic. 7. 1
t caib. 13. 2
u Lebh. 22. 27
v Eabh. 6. 16
w Lebh. 19. 2 1 Pead. 1. 15, 16

a reubadh *le fiadh-bheathaichibh* 's a'
mhachair, cha-n ith sibh[a] : chum nan
con tilgidh sibh i.

## CAIB. XXIII.

1 *Laghan a thaobh tuairesgeil no fianuis bhréige,* 12 *a thaobh latha na sabaid, &c.* 22 *Beannachadh air a ghealltuinn dhoibhsan a choimhideas reachd Dhé.*

CHA tog[1] thu tuairesgeul bréige[b] : na
cuir do làmh maille ris an aingidh
gu bhi 'ad fhianuis air an eucoir[c].
2 Cha lean thu a' mhòr-chuideachd a
dh'ionnsuidh an uilc[d], agus cha labhair[2]
thu ann an cùis, gu claonadh an déigh
a mhòrain, chum *breth* fhiaradh.
3 Agus ri *duine* bochd cha bhi thu
bàigheil 'n a chùis[g].
4 Ma thachaireas tu air damh do nàmh-
aid, no 'asal a' dol air seacharan[h], bheir
thu gu cinnteach air ais e d'a ionnsuidh.
5 Ma chi thu asal duine aig am bheil
fuath dhuit a' luidhe fo 'h-eallaich, agus
gu-n *smuainich* thu air fantuinn o chòmh-
nadh a dheanamh rithe, ni thu gu cinnt-
each còmhnadh rithe.
6 Cha chlaon thu breth do bhochd 'n a
chùis[i].
7 O chùis bhréige cum thu féin am fad,
agus an neo-chiontach agus an t-ionraic
na marbh : oir cha-n fhìreanaich mise an
t-aingidh[l].
8 Agus tiodhlac cha ghabh thu[m] ; oir
dallaidh tiodhlac na *daoine* glice, agus
claonaidh e briathra nan *daoine* ionraic.
9 Agus air coigreach na dean foirneart :
oir is aithne dhuibh inntinn[3] coigrich, do
bhrìgh gu-n robh sibh féin 'n 'ur coigrich
ann an tìr na h-Eiphit.
10 Agus sè bliadhna cuiridh tu d'fhear-
ann[q], agus cruinnichidh tu stigh a thor-
adh.
11 Ach air an t-seachdamh fàgaidh tu
*mach* e, agus leigidh tu leis *luidhe 'n a
thàmh,* a chum gu-n ith bochdan do
shluaigh, agus na dh'fhàgas iadsan, gu-n
ith beathaiche na macharach *e.* Air a
mhodh cheudna ni thu ri d'fhìon-lios,
*agus* ri d' lios-olaidh.
12 Sè làithean ni thu d-obair, agus air
an t-seachdamh là gabhaidh tu fois ; a
chum gu faigh do dhamh agus d'asal fois,
agus gu faigh mac do bhanoglaich agus
an coigreach an anail.
13 Agus a thaobh nan uile nithe a
labhair mi ribh, bithibh faicilleach[x]; agus
air ainm dhiathan eile na luaidhibh[y] :
na cluinnear as 'ur beul *e.*
14 Tri uairean cumaidh tu féill dhomhsa
's a' bhliadhna.
15 Féill an *arain* neo-ghoirtichte cum-
aidh tu : seachd làithean ithidh tu *aran*
neo-ghoirtichte, mar a dh'àithn mi dhuit,
's an àm *shuidhichte* de'n mhìos Abib ;
oir anns *a' mhìos* sin thàinig thu mach as
an Eiphit : agus cha tig neach air bith
a'm' làthair-sa falamh :
16 Agus féill an fhogharaidh, ceud-
thoraidh do shaoithreach, a chuir thu
's an fhearann : agus féill a' chruinneach-
aidh aig deireadh na bliadhna, 'n uair a
chruinnicheas tu stigh *toradh* do shaoith-
reach as an fhearann.
17 Tri uairean 's a' bhliadhna nochdar
gach firionn agad an làthair an Tighearna
Dé.
18 Cha toir thu seachad fuil m' ìobairt-
sa le *aran* goirtichte, ni mò dh'fhanas
saill m' ìobairt gu maduinn.
19 Toiseach ceud-thoraidh d'fhearainn
bheir thu do thigh an Tighearna do Dhé.
Cha bhruich thu meann ann am bainne
a mhàthar[e].
20 Feuch, cuiridh mise aingeal romhad[f],
gu d' choimhead 's an t-slighe, agus gu d'
thabhairt a steach do'n àit a dh'ulluich
mi.
21 Bi faicilleach 'n a làthair, agus éisd
r'a ghuth ; na cuir 'n a aghaidh : oir
cha lagh e 'ur cionta ; oir *tha* m'ainm
annsan.
22 Ach ma dh'éisdeas tu da rìreadh r'a
ghuth, agus ma ni thu gach ni a labhras
mise, an sin bithidh mi a'm' nàmhaid do
d' nàmhaid-sa[j], agus claoidhidh mi iad-
san a chlaoidheas thu :
23 Oir théid m'aingeal romhad[k], agus
bheir e steach thu chum nan Amorach,
agus nan Hiteach, agus nam Peridseach,
agus nan Canaanach, nan Hibheach agus
nan Iebusach ; agus gearraidh mi as
iad.
24 Cha chrom thu thu féin sìos d'an
diathan[n], agus cha dean thu seirbhis doibh,
ni mò a ni thu a réir an oibre[o] : ach
sgriosaidh tu gu tur iad, agus brisidh tu
an dealbhan 'n am bloighdibh[p].
25 Agus ni sibh seirbhis do'n Tighearna
'ur Dia[r], agus beannaichidh esan d'aran,
agus d-uisge[s], agus cuiridh mi euslaint
air falbh o'r measg[t].
26 Cha tilg ni sam bith 'àl, ni mò a
bhitheas e seasg a'd' thìr[u] : àireamh do
làithean coimhlionaidh mise.
27 Cuiridh mi m'eagal romhad[v], agus
sgriosaidh mi an sluagh uile dh'ionnsuidh
an téid thu, agus bheir mi air do naimh-
dibh gu léir an cùl[4] a thionndadh riut.
28 Agus cuiridh mise cearnabhain[w]
romhad, agus fògraidh iad a mach an
Hibheach, an Canaanach, agus an Hit-
each, as do làthair.
29 Cha tilg mi mach iad as do làthair
ann an aon bhliadhna, air eagal gu-m bi
am fearann air 'fhàsachadh, agus gu-m
fàs fiadh-bheathaiche na macharach
lìonmhor a'd'aghaidh.
30 A lìon beag 'us beag tilgidh mi mach
iad as do làthair, gus an sìolaich thu,
agus gu-n sealbhaich thu am fearann.
31 Agus suidhichidh mi do chrìochan[z]
o'n mhuir ruaidh[a] eadhon gu ruig fairge
nam Philisteach, agus o'n fhàsach gu ruig
an amhainn : oir bheir mi thairis 'n 'ur

R.C. 1491.

a Lebh. 22. 8; Ese. 4. 14; 44. 31
1 no, *cha ghabh.*
b Salm 15. 3
c Gnà. 19. 5; Eph. 4. 25
d 1 Ri. 19. 10; Iob 31. 34
2 *cha fhreagair.*
e caib. 34. 26
f Gen. 48. 16; Isa. 63. 9
g rann 6
h Mat. 5. 44
i rann 3
j Gen. 12. 3; Deut. 30. 7; Sech. 2. 8
k caib. 33. 2; Ios. 5. 13
l caib. 34. 7
m Gnà. 17. 23; Isa. 33. 15
3 *anam,* no, *cridhe.*
n caib. 20. 5
o Lebh. 18. 3; Deut. 12. 30; Salm 101. 3
p caib. 32. 20; Air. 33. 52; 2 Each. 34. 7
q Lebh. 25. 3, 4; 26. 34
r Ios. 22. 5
s Deut. 7. 13; Isa. 33. 16; Mal. 3. 10, 11
t Salm 103. 3
u Deut. 28. 4
v Ios. 2. 9, 11; 1 Sam. 14. 15; 2 Each. 14. 14
4 *am muineal.*
w Deut. 7. 20; Ios. 24. 12
x Deut. 4. 9; Eph. 5. 15
y Ios. 23. 7; Salm 16. 4; Hos. 2. 17
z Air. 34. 3, &c.; Deut. 11. 24
a Air. 34. 3; Ios. 1. 4; Salm 72. 8

làimh luchd-àiteachaidh na tìre[a]; agus tilgidh tu mach iad as do làthair.

32 Cha dean thu riu-san[b], no r'an diathan coimhcheangal sam bith.

33 Cha ghabh iad còmhnuidh a'd' thìr, air eagal gu-n toir iad ort peacachadh a'm' aghaidh-sa le seirbhis a dheanamh d'an diathan; *agus* gu-m bi *sin* 'n a ribe dhuit[c].

## CAIB. XXIV.

1 *Chaidh Maois suas do'n t-sliabh.* 3 *Gheall an sluagh gu-n tugadh iad géill do fhocal an Tighearna.* 16 *Glòir Dhé air a foillseachadh.*

AGUS thubhairt e ri Maois, Thig a nìos a dh'ionnsuidh an Tighearna[f], thu féin agus Aaron, Nadab agus Abihu[g], agus tri fichead 's a deich de sheanairibh Israeil[i]: agus ni sibh aoradh fad o làimh.

2 Agus thig Maois 'n a aonar am fagus do'n Tighearn'; ach cha tig iadsan am fagus, ni mò théid an sluagh suas maille ris.

3 Agus thàinig Maois agus dh'innis e do'n t-sluagh briathran an Tighearn' uile, agus na breitheanais uile: agus fhreagair an sluagh gu léir le aon ghuth, agus thubhairt iad, Gach ni a labhair an Tighearna ni sinne[k].

4 Agus sgrìobh Maois briathran an Tighearn' uile[l], agus dh'éirich e gu moch 's a' mhaduinn, agus thog e altair fo 'n t-sliabh, agus dà charragh dheug a réir dà thréibh dheug Israeil.

5 Agus chuir e uaith òganaich de chloinn Israeil, agus thug iad suas tabhartais-loisgte, agus dh'ìobair iad ìobairte-sìth de dhaimh do'n Tighearn'.

6 Agus ghabh Maois leth na fola, agus chuir e ann an cuachaibh *i*; agus leth na fola chrath e air an altair.

7 Agus ghabh e leabhar a' choimhcheangail, agus leugh e ann an éisdeachd an t-sluaigh; agus thubhairt iadsan, Gach *ni* a labhair an Tighearna ni sinne, agus bheir sinn géill.

8 Agus ghabh Maois an fhuil, agus chrath e *i* air an t-sluagh[n], agus thubhairt e, Feuch, fuil a' choimhcheangail a rinn an Tighearna ribh a thaobh nam briathra sin uile.

9 Agus chaidh Maois suas agus Aaron, Nadab agus Abihu, agus tri fichead 's a deich de sheanairibh Israeil.

10 Agus chunnaic iad Dia Israeil[q]: agus fo a chosaibh *bha* mar gu-m bitheadh obair de chloich shaphir[r], agus mar na nèamhan féin ann an soillse[t].

11 Agus air maithibh chloinn Israeil cha do chuir e a làmh: agus chunnaic iad Dia, agus dh'ith iad agus dh'òl iad[u].

12 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Thig a nìos a m'ionnsuidh-sa do'n t-sliabh[v], agus bi an sin: agus bheir mise dhuit clàir chloiche[w], agus lagh, agus na h-àitheantan a sgrìobh mi[x], chum iadsan a theagasg.

B.C. 1491.

[a] Ios. 21. 44
[b] caib. 34. 12, 15
Salm 106. 35
2 Cor. 6. 15
[c] Bre. 2. 3
[d] caib. 19. 9
[e] Lebh. 9. 23
Air. 14. 10
[f] rann 15
caib. 34. 2
[g] caib. 28. 1
[h] Deut. 4. 36
Ese. 1. 27
Nah. 1. 6
Hab. 3. 4, 5
Eabh. 12. 18, 29
[i] Air. 11. 16
[j] caib. 34. 28
Deut. 9. 9
[k] Deut. 5. 27
Ios. 24. 22
[l] Deut. 31. 9
[m] 2 Cor. 8. 12
9. 7
[n] Eabh. 9. 19-21
13. 20
1 Pead. 1. 2
[o] caib. 29. 45
2 Cor. 6. 16
Tais. 21. 3
[p] Eabh. 8. 5
[q] 1 Ri. 22. 19
Isa. 6. 1, 5
[r] Ese. 1. 26
10. 1
Tais. 4. 3
21. 19
[s] Eabh. 9. 4
[t] Mat. 17. 2
Tais. 1. 16
[u] Gen. 18. 8
[v] rann. 2, 18
[w] Deut. 5. 22
[x] Neh. 9. 13

13 Agus dh'éirich Maois suas, agus Iosua 'òglach: agus chaidh Maois suas do shliabh Dhé.

14 Agus thubhairt e ris na seanairibh, Fanaibh-se ruinn an so, gus am pill sinn d'ur n-ionnsuidh: Agus, feuch, *tha* Aaron agus Hur maille ribh: esan aig am bi cùis sam bith, thigeadh e d'an ionnsuidh-san.

15 Agus chaidh Maois suas do'n t-sliabh, agus chòmhdaich neul an sliabh[d].

16 Agus chòmhnuich glòir an Tighearn'[e] air sliabh Shinai, agus chòmhdaich an neul e sè làithean: Agus dh'éigh e ri Maois air an t-seachdamh là á meadhon an neòil.

17 Agus *bha* foillseachadh glòire an Tighearna mar theine dian-loisgeach[h] air mullach an t-sléibh, ann an sùilibh chloinn Israeil.

18 Agus chaidh Maois a steach ann am meadhon an neòil, agus chaidh e suas do'n t-sliabh: agus bha Maois 's an t-sliabh dà fhichead là agus dà fhichead oidhche[j].

## CAIB. XXV.

1 *Tabhartais air son a' phàilliuin.* 10 *Cumadh na h-àirce.* 17 *A' chaithir-thròcair.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Labhair ri cloinn Israeil, gu-n toir iad do m'ionnsuidh tabhartas: o gach duine a bheir seachad gu toileach e le 'chridhe[m] gabhaidh sibh mo thabhartas.

3 Agus *is* e so an tabhartas a ghabhas sibh uatha; òr, agus airgiod, agus umha,

4 Agus gorm, agus corcur, agus scàrlaid, agus anart grinn, agus *fionnadh* ghabhar,

5 Agus craicne reitheachan air an dath dearg, agus craicne bhroc, agus fiodh sitim,

6 Oladh chum soluis, spìosraidh chum oladh-ungaidh, agus a chum tùise deadhbholaidh,

7 Clachan onics, agus clachan ri 'n cur anns an ephoid, agus 's an uchd-éididh.

8 Agus ni iad dhomh *ionad* naomh, agus gabhaidh mise còmhnuidh 'n am measg[o].

9 A réir gach ni a leigeas mise dhuit fhaicinn[p], *a réir* samhlaidh a' phàilliuin, agus samhlaidh 'airneis uile, eadhon mar sin ni sibh.

10 Agus ni iad àirc a dh'fhiodh sitim[s]: dà làmh-choille gu leth a fad, agus làmh-choille gu leth a leud, agus làmh-choille gu leth a h-àirde.

11 Agus còmhdaichidh tu thairis i le òr fìor-ghlan, a stigh agus a muigh còmhdaichidh tu thairis i; agus ni thu oirre coron òir mu'n cuairt.

12 Agus ni thu air a son ceithir failbheagan òir, agus cuiridh tu *iad* air a ceithir oisinnibh; agus *bithidh* dà fhailbheig air

aon taobh dhi, agus dà fhailbheig air an
taobh eile dhi.
13 Agus ni thu bataichean a dh'fhiodh
sitim, agus còmhdaichidh tu thairis iad
le òr.
14 Agus cuiridh tu na bataichean anns
na failbheagan air taobhan na h-àirce,
chum an àirc a ghiùlan leo.
15 Ann am failbheagan na h-àirce
bithidh na bataichean : cha ghluaisear
uaipe iad.
16 Agus cuiridh tu 's an àirc an Fhian-
uis a bheir mise dhuit[a].
17 Agus ni thu caithir-thròcair[b] a dh'òr
fìor-ghlan ; dà làmh-choille gu leth a fad,
agus làmh-choille gu leth a leud.
18 Agus ni thu dà cherub òir : a dh'obair
bhuailte ni thu iad, aig dà cheann na
caithir-thròcair.
19 Agus ni thu aon cherub aig aon
cheann, agus cerub eile aig a' cheann eile
de'n chaithir-thròcair : ni sibh na ceruban
aig a dà cheann.
20 Agus bithidh na ceruban a' sìneadh
a mach *an* sgiathan gu h-àrd[c], a' còmh-
dachadh na caithir-thròcair le'n sgiath-
aibh, agus an aghaidhean r'a chéile : ris a'
chaithir-thròcair bithidh aghaidhean nan
cerub.
21 Agus cuiridh tu a' chaithir-thròcair
suas air an àirc[f], agus anns an àirce cuir-
idh tu an Fhianuis a bheir mise dhuit[g].
22 Agus coinnichidh mise thu an sin,
agus labhraidh mi riut o uachdar na
caithir-thròcair, o eadar an dà cherub[h] a
*tha* air àirce na Fianuis, a thaobh gach
*ni* a dh'àithneas mi dhuit do chloinn
Israeil.
23 Agus ni thu bòrd a dh' fhiodh
sitim[j]; dà làmh-choille 'fhad, agus làmh-
choille a leud, agus làmh-choille gu leth
'àirde.
24 Agus còmhdaichidh tu thairis e le
òr fìor-ghlan[l], agus ni thu dha coron òir
mu'n cuairt.
25 Agus ni thu dha iomall de leud
boise mu'n cuairt, agus ni thu coron òir
d'a iomall mu'n cuairt.
26 Agus ni thu dha ceithir failbheagan
òir, agus cuiridh tu na failbheagan air na
ceithir oisinnibh a *tha* aig a cheithir chos-
aibh.
27 Fa chomhair an iomaill bithidh na
failbheagan, chum àitean do na bataich-
ibh, gus am bòrd a ghiùlan.
28 Agus ni thu na bataichean *a
dh'*fhiodh sitim, agus còmhdaichidh tu
thairis iad le òr, giùlainear am bòrd leo.
29 Agus ni thu a mhiasan[m], agus a
thuiseirean, agus a chuachan, agus a
chopain, leis an toirear seachad ìobairt-
dibhe ; a dh'òr fìor-ghlan ni thu iad.
30 Agus cuiridh tu air a' bhòrd aran
taisbeanaidh romhams' an còmhnuidh[n].
31 Agus ni thu coinnleir a dh'òr fìor-
ghlan[o], a dh'obair bhuailte nithear an
coinnleir. Bithidh a chos, agus a mheoir,

R.C. 1491.

[a] caib. 16. 34
31. 18
34. 29
Air. 17. 4
Deut. 10. 2-5
1 Ri. 8. 9
2 Ri. 11. 12
2 Each. 34. 14
Ròm. 3. 2
Eabh. 9. 4
[b] caib. 37. 6
40. 20
Lebh. 16. 13
Ròm. 3. 25
Eabh. 9. 5
[c] 2 Each. 3. 10
[d] Sech. 4. 2
Tais. 1. 4, 12
[e] caib. 27. 20, 21
30. 7, 8
Lebh. 24. 3, 4
Air. 8. 2
2 Each. 13. 11
[f] caib. 26. 34
[g] rann 16
[h] caib. 30. 6
Lebh. 16. 2
Air. 7. 89
17. 4
1 Sam. 4. 4
2 Sam. 6. 2
2 Ri. 19. 15
Salm 80. 1
99. 1
Isa. 37. 16
[i] caib. 26. 40
Air. 8. 4
1 Each. 28. 11
Gnio. 7. 44
Eabh. 8. 5
[j] caib. 37. 10
1 Ri. 7. 48
Eabh. 9. 2
[k] 1 Each. 17. 1
[l] 1 Ri. 6. 20
[m] caib. 37. 16
Air. 4. 7
[n] Lebh. 25. 5, 6
1 Sam. 21. 6
Mal. 1. 7, 12
Mat. 12. 4
[o] caib. 37. 17
1 Ri. 7. 49
2 Each. 13. 11
Sech. 4. 2
Eabh. 9. 2
Tais. 1. 12

a chopain, a chnapan, agus a bhlàthan,
de'n *obair* cheudna.
32 Agus thig sè meoir a mach as a
thaobhan ; tri meoir a' choinnleir á aon
taobh dheth, agus tri meoir a' choinnleir
as an taobh eile dheth.
33 Tri copain air an deanamh cosmhuil
ri almonaibh ann an aon mheur, *maille
ri* cnap agus blàth ; agus tri copain air
an deanamh cosmhuil ri almonaibh anns
a' mheur eile, *maille ri* cnap agus blàth ;
mar sin anns na sè meoir a thig a mach
as a' choinnleir.
34 Agus anns a' choinnleir *bithidh*
ceithir copain air an deanamh cosmhuil
ri almonaibh, *maille ri*'n cnapaibh agus
am blàthaibh.
35 Agus *bithidh* cnap fo dhà mheur
dheth, agus cnap fo dhà mheur dheth,
agus cnap fo dhà mheur dheth ; *mar sin*
do na sè meoir a thig a mach as a' choinn-
leir.
36 Bithidh an cnaip agus am meoir
de'n *obair* cheudna : *bithidh* e uile 'n a
aon obair bhuailte a dh'òr fìor-ghlan.
37 Agus ni thu dha seachd lòchrain[d] :
agus cuirear suas a lòchrain[e], a chum
gu-n toir iad solus thall fa chomhair.
38 Agus *bithidh* a chlobhachan, agus
a smàl-shoithichean a dh'òr fìor-ghlan.
39 De thàlann a dh'òr fìor-ghlan nith-
ear e, maille ris na soithichibh sin
uile.
40 Agus feuch gu-n dean thu *iad* a
réir an t-samhlaidh[i] a chaidh leigeadh
fhaicinn dhuit 's an t-sliabh.

## CAIB. XXVI.

1 *Deich cùirteinean a' phàilliuin.* 31 *Am brat air son na h-àirce.*

AGUS ni thu am pàilliun *le* deich cùirt-
einibh[k] *a dh'* anart grinn toinnte,
agus *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus *de*
scàrlaid : *maille ri* cerubaibh *a dh'*obair
ealanta ni thu iad.
2 Fad aon chùirtein ochd làmhan-coille
'ar fhichead, agus leud aon chùirtein,
ceithir làmhan-coille : an t-aon tomhas do
na cùirteinibh uile.
3 Bithidh cùig cùirteinean air an
ceangal gach aon r'a chéile ; agus na cùig
cùirteinean *eile* air an ceangal gach aon
r'a chéile.
4 Agus ni thu lùban de ghorm air oir
aon chùirtein, o'n iomall anns a' choimh-
cheangal : agus, air a' mhodh cheudna,
ni thu 'an oir a' chùirtein a's fhaide
mach, ann an coimhcheangal an dara
*aoin*.
5 Leth-cheud lùb ni thu ann an aon
chùirtein, agus leth-cheud lùb ni thu
'an oir a' chùirtein a *tha* ann an coimh-
cheangal an dara *aoin* ; a chum's gu-n
gabh na lùban greim d'a chéile.
6 Agus ni thu leth-cheud cromag òir,
agus ceanglaidh tu na cùirteinean r'a

chéile leis na cromagaibh: agus bithidh
e 'n a aon phàilliun.
7 Agus ni thu cùirteinean *a dh'fhionn-
adh* ghabhar[a] gu bhi 'n an còmhdach air
a' phàilliun: aon chùirtein deug ni thu
dhiubh.
8 Fad aon chùirtein deich làmhan-coille
'ar fhichead, agus leud aon chùirtein
ceithir làmhan-coille: *bithidh* an t-aon
chùirtein deug *uile* dh'aon tomhas.
9 Agus cuiridh tu ri 'chéile cùig cùirt-
einean leo féin, agus sè cùirteinean leo
féin, agus dùblaichidh tu an seathamh
cùirtein air taobh beoil a' bhùtha.
10 Agus ni thu leth-cheud lùb air oir
an aon chùirtein *a' s* fhaide mach 's a'
choimhcheangal, agus leth-cheud lùb air
oir a' chùirtein a tha 'coimhcheangal an
dara *aoin*.
11 Agus ni thu leth-cheud cromag a
dh'umha, agus cuiridh tu na cromagan
anns na lùbaibh, agus cuiridh tu am bùth[1]
r'a chéile, air chor as gu-m bi e 'n a aon.
12 Agus am fuigheall a dh'fhàgar de
chùirteinibh a' bhùtha, leth a' chùirtein
a dh'fhàgar, crochar e thar taobh cùil a'
phàilliuin.
13 Agus làmh-choille air an taobh so,
agus làmh-choille air an taobh eile de na
dh'fhàgadh air *am* fad de chùirteinibh a'
bhùtha, crochar e thar taobhan a' phàill-
iuin, air an taobh so, agus air an taobh
eile, g'a chòmhdachadh.
14 Agus ni thu còmhdach air son a'
bhùtha *de* chraicnibh reitheachan air an
dath dearg, agus còmhdach de chraicnibh
bhroc os a cheann.
15 Agus ni thu buird air son a' phàill-
iuin *a dh'*fhiodh sitim, 'n an seasamh:
16 Deich làmhan-coille fad buird, agus
làmh-choille gu leth leud aon bhuird.
17 *Bithidh* dà làimh aig aon bhòrd, air
an cur 'an ordugh fa chomhair a chéile;
mar so ni thu do uile bhòrdaibh a' phàill-
iuin.
18 Agus ni thu na buird air son a'
phàilliuin[f], fichead bòrd air an taobh
deas, ris an àirde deas.
19 Agus ni thu dà fhichead cos airgid[g],
fo'n fhichead bòrd: dà chois fo aon bhòrd
a réir a dhà làimh, agus dà chois fo bhòrd
eile a réir a dhà làimh.
20 Agus air son an dara taoibh de'n
phàilliun air an taobh tuath, fichead bòrd;
21 Agus an dà fhichead cos *a dh'*airgiod,
dà chois fo aon bhòrd, agus dà chois fo
bhòrd eile.
22 Agus air son taobhan a' phàilliuin
air an làimh an iar, ni thu sè buird.
23 Agus ni thu dà bhòrd air son oisinn-
ean a' phàilliuin 's an dà thaobh.
24 Agus bithidh iad air an coimhcheang-
al foidhe, agus mar an ceudna bithidh
iad air an coimhcheangal[j] os a cheann ri
aon fhailbheig[k]: mar so nithear dhoibh
le 'chéile; bithidh iad air son an dà
oisinn.



B.C. 1491.

[a] caib. 36. 14, &c.
[1] no, *an còmhdach.*
[b] caib. 25. 9, 40; 27. 8; Gnio. 7. 44; Eabh. 8. 5; 9. 23
[c] 1 Ri. 8. 8-10; 2 Each. 5. 7-10
[d] caib. 40. 22
[e] caib. 36. 37
[f] Air. 3. 36; 4. 31, 32
[g] caib. 27. 10
[h] caib. 38. 1; 2 Each. 4. 1; Ese. 43. 13; Eabh. 13. 10
[i] caib. 29. 12; Lebh. 4. 7, 18; 16. 18; 1 Ri. 1. 50; 2. 28; Salm 118. 27; Eabh. 6. 18
[j] Salm 133. 1; 1 Cor. 3. 16; 1 Pead. 2. 5
[k] Eph. 4. 16; Col. 2 19

25 Agus bithidh ochd buird ann, agus
an cosan *a dh'*airgiod, sè cosa deug; dà
chois fo aon bhòrd, agus dà chois fo bhòrd
eile.
26 Agus ni thu croinn *a dh'*fhiodh sitim;
cùig air son nam bòrd air aon taobh de'n
phàilliun.
27 Agus cùig croinn air son nam bòrd
air an taobh eile de'n phàilliun, agus cùig
croinn air son bhòrd taobh a' phàilliuin air
son an dà thaobh an iar.
28 Agus ruigidh an crann meadhonach
ann am meadhon nam bòrd o cheann gu
ceann.
29 Agus còmhdaichidh tu thairis na
buird le òr, agus ni thu am failbheagan
*a dh'*òr *mar* àiteachan do na crannaibh:
agus còmhdaichidh tu thairis na croinn
le òr.
30 Agus togaidh tu suas am pàilliun a
réir a shamhlaidh, a nochdadh dhuit 's an
t-sliabh[b].
31 Agus ni thu brat *de* ghorm, agus *de*
chorcur, agus *de* scàrlaid, agus *a dh'*anart
grinn toinnte: a dh'obair ealanta nithear
e, le cerubaibh.
32 Agus crochaidh tu e air ceithir puist
*a dh'fhiodh* sitim, air an còmhdachadh
thairis le òr: agus *bithidh* an cromagan
*a dh'*òr, air na ceithir bonnaibh airgid.
33 Agus crochaidh tu suas am brat fo
na cromagaibh, agus bheir thu steach ann
an sin àirc na Fianuis, an taobh a stigh
de'n bhrat: agus roinnidh am brat dhuibh-
se eadar an *t-ionad* naomh[c] agus an
*t-ionad* ro naomh.
34 Agus cuiridh tu a' chaithir-thròcair
air àirce na Fianuis, 's an *ionad* ro naomh.
35 Agus cuiridh tu am bòrd an leth
muigh de'n bhrat[d], agus an coinnleir fa
chomhair a' bhuird air taobh deas a'
phàilliuin: agus cuiridh tu am bòrd air
an taobh tuath.
36 Agus ni thu còmhdach[e] air son doruis
a' bhùtha, *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus
*de* scàrlaid, agus a dh'anart grinn toinnte,
oibrichte le obair ghréise.
37 Agus ni thu air son a' chòmhdaich
cùig puist *a dh'fhiodh* sitim, agus còmh-
daichidh tu thairis iad le òr, *agus bithidh*
an cromagan *a dh'*òr, agus tilgidh tu air
an son cùig buinn umha.

## CAIB. XXVII.

1 *Altair na h-ìobairt-loisgte, agus a soithichean.*
9 *Cùirt a' phàilliuin.* 20 *Oladh fhìor-ghlan a'
chroinn-olaidh air a toirt air son soluis.*

AGUS ni thu altair *a dh'*fhiodh sitim[h];
cùig làmhan-coille air fad, agus cùig
làmhan-coille air leud; bithidh an altair
ceithir-chearnach, agus a h-àirde tri làmh-
an-coille.
2 Agus ni thu a h-adhaircean[i] air a
ceithir oisinnibh: bithidh a h-adhaircean
de'n ni cheudna: agus còmhdaichidh tu
thairis i le umha.
3 Agus ni thu a h-aighnean a ghabhail a

luatha, agus a sluasaidean, agus a cuach-
an, agus a greimichean, agus a h-aigh-
nean-teine: a soithichean uile ni thu *a
dh'*umha[b].
4 Agus ni thu dhi cliath de lìon-obair
umha: agus ni thu air an lìon ceithir
failbheagan umha air a cheithir oisinnibh.
5 Agus cuiridh tu e fo chuairt na
h-altarach gu h-ìosal, agus bithidh an
lìon gu ruig meadhon na h-altarach.
6 Agus ni thu bataichean[e] do'n altair,
bataichean *a dh'*fhiodh sitim, agus còmh-
daichidh tu thairis iad le umha.
7 Agus cuirear na bataichean anns na
failbheagaibh, agus bithidh na bataichean
air dà thaobh na h-altarach g'a giùlan.
8 Fàs le bòrdaibh ni thu i; mar a
nochdadh dhuit 's an t-sliabh[g], mar sin
nithear *i*.
9 Agus ni thu cùirt a' phàilliuin[h] air an
taobh deas, ri deas: *bithidh* cùirteinean
air son na cùirte *a dh'*anart grinn toinnte;
ceud làmh-choille am fad, air aon taobh.
10 Agus *bithidh* a fichead post, agus
am fichead bonn *a dh'* umha: *bithidh*
cromagan nam post, agus an cuairteagan,
*a dh'*airgiod.
11 Agus mar an ceudna air an taobh
tuath air fad, *bithidh* cùirteinean ceud
*làmh-choille* air fad, agus a fichead post,
agus am fichead bonn *a dh'*umha; crom-
agan nam post, agus an cuairteagan, *a
dh'*airgiod.
12 Agus *air* leud na cùirte air an taobh
an iar, *bithidh* cùirteinean de leth-cheud
làmh-choille: am puist deich, agus am
buinn deich.
13 Agus *bithidh* leud na cùirte air an
taobh an ear, ris an àird an ear, leth-cheud
làmh-choille.
14 Agus *bithidh* na cùirteinean air aon
taobh cùig làmhan-coille deug: am puist
tri, agus am buinn tri.
15 Agus air an taobh eile *bithidh* a
cùirteinean cùig *làmhan-coille* deug: am
puist tri, agus am buinn tri.
16 Agus air son geata na cùirte *bith-
idh* brat a dh'fhichead làmh-choille[r], *de*
ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid,
agus *a dh'*anart grinn toinnte, oibrichte
le obair shnàthaide[s]: am puist ceithir,
agus am buinn ceithir.
17 *Bithidh* na puist uile timchioll na
cùirte air an ceangal mu'n cuairt le air-
giod: *bithidh* an cromagan a dh'airgiod,
agus am buinn *a dh'*umha.
18 Fad na cùirte ceud làmh-choille,
agus a leud leth-cheud *làmh-choille* 's gach
àite, agus *a h-*àirde cùig làmhan-coille, *a
dh'*anart grinn toinnte; agus am buinn *a
dh'*umha.
19 *Bithidh* uile shoithichean a' phàill-
iuin, 'n a sheirbhis uile, agus a phinn-
eachan uile, agus pinneacha na cùirte uile
*a dh'*umha[u].
20 Agus àithnidh tu do chloinn Israeil,
gu-n toir iad 'ad ionnsuidh oladh fhìor-
ghlan a' chroinn-olaidh[a], brùite air son
an t-soluis, a thoirt air an lòchran lasadh
an còmhnuidh.
21 Ann am bùth a' choimhthionail an
taobh a muigh de'n bhrat, a *tha* fa chomh-
air na Fianuis, orduichidh Aaron e, agus a
mhic[c], o fheasgar gu maduinn an làthair
an Tighearna: *bithidh e* 'n a reachd sìorr-
uidh d'an ginealachaibh[d], á leth chloinn
Israeil.

## CAIB. XXVIII.

1 *Chuireadh Aaron agus a mhic air leth air son dreuchd an t-sagairt.* 6 *An ephod.* 30 *An Urim agus an Tumim, &c.*

AGUS gabh 'ad ionnsuidh Aaron[f] do
bhràthair, agus a mhic maille ris,
o mheasg chloinn Israeil, a chum gu-m
fritheil e dhomhsa ann an dreuchd an
t-sagairt, *eadhon* Aaron, Nadab agus
Abihu, Eleasar agus Itamar, mic Aaroin.
2 Agus ni thu éideadh naomh[i] do d'
bhràthair Aaron, air son glòire, agus air
son maise[j].
3 Agus labhraidh tu riu-san uile *a tha*
glic ann an cridhe[k], a lìon mise le spiorad
a' ghliocais; agus ni iad éideadh Aaroin,
gu a choisreagadh, a chum gu-m fritheil e
dhomhsa ann an dreuchd an t-sagairt.
4 Agus so an éideadh a ni iad; uchd-
éideadh[l], agus ephod[m], agus falluinn[n],
agus còta iomadh-dathach[o], crùn-sagairt[p],
agus crios[q]: agus ni iad éideadh naomh
air son Aaroin do bhràthar, agus air son
a mhac, a chum gu-m fritheil e dhomhsa
ann an dreuchd an t-sagairt.
5 Agus gabhaidh iad òr, agus gorm,
agus corcur, agus scàrlaid, agus anart
grinn.
6 Agus ni iad an ephod a *dh'*òr, *de* ghorm,
agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus a
dh'anart grinn toinnte, le obair ealanta.
7 Bithidh an dà mhir-guaille aice cean-
gailte r'a chéile aig a dà oir; agus *mar
sin* cuirear ri 'chéile i.
8 Agus bithidh crios rìomhach na h-eph-
oid a *tha* air a h-uachdar, a réir a h-oibre
féin, de'n *ni* cheudna *eadhon a dh'*òr, *de*
ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid,
agus *a dh'*anart grinn toinnte.
9 Agus gabhaidh tu dà chloich onics,
agus gearraidh tu orra ainmean chloinn
Israeil.
10 Sè d'an ainmibh air aon chloich,
agus sè ainmean chàich air a' chloich eile,
a réir an sinead.
11 Le obair gearradair 'an cloich, le
gearradh seula[t], gearraidh tu an dà
chloich, le ainmibh chloinn Israeil: bheir
thu fainear an ceangal ann am failibh
òir.
12 Agus cuiridh tu an dà chloich air
guaillibh na h-ephoid, *mar* chlacha cuimh-
neachain do chloinn Israeil. Agus giùl-
ainidh Aaron an ainmean ann an làthair
an Tighearn' air a dhà ghualainn[v], mar
chuimhneachan[w].

R.C. 1491.

[a] Lebh. 24. 2
[b] 1 Ri. 7. 45; Ier. 52. 20
[c] caib. 30. 8; 1 Sam. 3. 3; 2 Each. 13. 11; Luc. 12. 35
[d] caib. 28. 43; 29. 9, 28; Lebh. 3. 13; 16. 34; 24. 9; Air. 18. 23; 19. 21; 1 Sam. 30. 25
[e] caib. 30. 4; Air. 4. 14
[f] Lebh. 8. 2; Air. 18. 27; 2 Each. 26. 18-21; Eabh. 5. 1, 4
[g] caib. 26. 30, &c.; Eabh. 8. 5
[h] caib. 38. 9; 1 Ri. 6. 36; 8. 64; Salm 92. 13; Ese. 40. 20, &c.
[i] caib. 29. 5, 29; Lebh. 8. 7, 30; Air. 20. 26, 28; Salm 132. 16
[j] Isa. 61. 3, 10; Tais. 5. 10; 19. 3
[k] caib. 31. 3; 35. 30-35
[l] rann 15; caib. 39. 8, 21; Isa. 59. 17; Eph. 6. 14
[m] rann 6
[n] rann 31; caib. 39. 22
[o] Lebh. 8. 7
[p] caib. 39. 28; Sech. 3. 5
[q] Isa. 11. 5
[r] caib. 36. 37
[s] caib. 28. 39; 39. 29; Salm 45. 14
[t] rann 36
[u] rann 3
[v] rann 29; caib. 39. 6, 7
[w] Ios. 4. 7; Sech. 6. 14

13 Agus ni thu failean òir ;

14 Agus dà shlabhruidh *a dh'*òr fìor-ghlan aig na cinn : ni thu iad *a dh'*obair fhighte, agus ceanglaidh tu na slabhruidhean fighte ris na failbheagan :

15 Agus ni thu uchd-éideadh a' bhreitheanais[b] le obair ealanta ; a réir oibre na h-ephoid ni thu i : *a dh'*òr, *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus *a dh'*anart grinn toinnte ni thu i.

16 Ceithir-chèarnach bithidh i, *agus* dà-fhillte ; réis a fad, agus réis a leud.

17 Agus cuiridh tu innte suidheachadh chlach, *eadhon* ceithir sreathan chlach ; *a' cheud* sreath, sardius, topas, agus carbuncul : *so* a' cheud sreath.

18 Agus an dara sreath ; emerald, saphir, agus daoimein.

19 Agus an treas sreath ; ligur, agat, agus ametist.

20 Agus an ceathramh sreath ; beril, agus onics, agus iasper[e] : ceanglar iad le òr 'n an suidheachadh.

21 Agus bithidh na clachan le ainmibh chloinn Israeil[g], a dhà-dheug, a réir an ainmean ; *le* gearradh seula, bithidh gach aon aca le 'h-ainm féin a réir an dà thrèibh dheug.

22 Agus ni thu air an uchd-éididh slabhruidhean aig na cinn *a dh'*obair fhighte, *a dh'*òr fìor-ghlan.

23 Agus ni thu air an uchd-éididh dà fhàinne òir, agus cuiridh tu 'n dà fhàinne air dà cheann na h-uchd-éididh.

24 Agus cuiridh tu 'n dà *shlabhruidh* fhighte òir 's an dà fhàinne *a tha* air cinn na h-uchd-éididh.

25 Agus dà cheann *eile* na dà *shlabhruidh* fhighte daingnichidh tu anns an dà fhailbheig, agus cuiridh tu *iad* air miribhguaille na h-ephoid air a beulaobh.

26 Agus ni thu dà fhàinne òir, agus cuiridh tu iad air dà cheann na h-uchd-éididh 's an oir sin dith, a *tha* aig taobh na h-ephoid a stigh.

27 Agus ni thu dà fhàinne *eile* a dh'òr, agus cuiridh tu iad air dà thaobh na h-ephoid foipe, làimh r'a cuid-thoisich, fa chomhair a' choimhcheangail *eile*, os ceann crios rìomhach na h-ephoid.

28 Agus ceanglaidh iad an uchd-éideadh le a fàinnibh, ri fàinnibh na h-ephoid le h-éill ghuirm, chum as gu-m bi *i* os ceann crios rìomhach na h-ephoid, agus nach fuasglar an uchd-éideadh o'n ephoid.

29 Agus giùlainidh Aaron ainmean chloinn Israeil ann an uchd-éididh a' bhreitheanais, air a chridhe, 'n uair a théid e steach do'n *ionad* naomh, mar chuimhneachan ann an làthair an Tighearn' a ghnàth[s].

30 Agus cuiridh tu ann an uchd-éididh a' bhreitheanais, an Urim, agus an Tumim[t] ; agus bithidh iad air cridhe Aaroin, an uair a théid e steach an làthair an Tighearn' : agus giùlainidh Aaron breitheanas chloinn Israeil air a chridhe, ann an làthair an Tighearn' an còmhnuidh[a].

31 Agus ni thu falluinn na h-ephoid uile *de* ghorm.

32 Agus bithidh toll 'n a mullach, 'n a meadhon : bithidh oir aice timchioll a tuill a dh'obair fhighte, mar tholl lùirichmhàilich[c], a chum as nach reubar i.

33 Agus *gu h-iosal*, air a h-iomall, ni thu pomgranata *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, air a h-iomall mu'n cuairt : agus cluig òir eatorra mu'n cuairt.

34 Clag òir agus pomgranat, clag òir agus pomgranat, air iomall na falluinn' mu'n cuairt.

35 Agus bithidh i air Aaron gu fritheáladh : agus cluinnear a fuaim, an uair a théid e steach do'n *ionad* naomh an làthair an Tighearn'[d], agus an uair a thig e mach, a chum nach bàsaich e.

36 Agus ni thu leac *a dh'*òr fìor-ghlan, agus gearraidh tu oirre, *cosmhuil ri* gearradh seulaidh, [f]NAOMHACHD DO'N TIGHEARNA.

37 Agus cuiridh tu i air éill ghuirm[h], agus bithidh i air a' chrùn-shagairt : air taobh beoil a' chrùin-shagairt bithidh i.

38 Agus bithidh i air clàr eudain Aaroin, agus giùlainidh Aaron cionta[i] nan nithe naomha, a choisrigeas clann Israeil 'n an tiodhlacaibh naomha uile : agus bithidh i air clàr 'eudain 'an còmhnuidh, a chum as gu-m bi iad taitneach an làthair an Tighearn'[j].

39 Agus ni thu 'n còta le obair ghréise a dh'anart grinn, agus ni thu 'n crùn-sagairt a dh'anart grinn, agus ni thu 'n crios a dh'obair shnàthaide[k].

40 Agus do mhic Aaroin ni thu còtaichean, agus ni thu dhoibh criosan, agus boineidean ni thu dhoibh, air son glòire agus air son maise[l].

41 Agus cuiridh tu iad air Aaron do bhràthair, agus air a mhic maille ris ; agus ungaidh tu iad[m], agus coisrigidh tu iad, agus naomhaichidh tu iad[n] ; agus fritheilidh iad dhomhsa ann an dreuchd an t-sagairt.

42 Agus ni thu dhoibh brigisean anairt[o] a dh'fholach an nochd : o'*n* leasruidh eadhon gus *an* sléisdean ruigidh iad.

43 Agus bithidh iad air Aaron, agus air a mhic, an uair a thig iad a stigh do phàilliun a' choimhthionail, no 'n uair a thig iad am fagus do'n altair[p], a fhritheáladh 's an *ionad* naomh ; chum as nach giùlain iad aingidheachd[q], agus nach faigh iad bàs : *bithidh e* 'n a reachd sìorruidh dha féin[r], agus d'a shliochd 'n a dhéigh.

## CAIB. XXIX.

1 *An iobairt, &c., aig coisreagadh nan sagart.*
38 *An iobairt-loisgte bhith-bhuan.*

AGUS so an ni a ni thu riu chum an coisreagadh[u], gu fritheáladh dhomhsa ann an dreuchd an t-sagairt : Gabh aon tarbh òg, agus dà reithe gun ghaoid,

R.C. 1491.

[a] Eabh. 9. 24
[b] caib. 39. 8; Lebh. 8. 8
[c] Neh. 4. 16; Iob 41. 26
[d] Eabh. 9. 12
[e] Tais. 4. 3; 21. 19, 20
[f] caib. 39. 30; Sech. 14. 20; Eabh. 7. 26; 12. 14; Tais. 21. 27
[g] Tais. 21. 12
[h] rann 28, 31; Air. 15. 38
[i] rann. 43; Lebh. 10. 17; 22. 9; Air. 18. 1; Isa. 53. 6, 11; Ese. 4. 4, 6; Eoin 1. 29; 2 Cor. 5. 21; Eabh. 9. 28; 1 Pead. 2. 24
[j] Lebh. 1. 4; 22. 27; 23. 11; Isa. 56. 7; 60. 7; Eph. 1. 6; 1 Pead. 2. 5
[k] Salm 45. 14
[l] rann 2
[m] caib. 29. 7; 30. 30; 40. 15; Isa. 61. 1
[n] Lebh. viii.; Eabh. 5. 4
[o] Lebh. 16. 4; Ese. 44. 18
[p] caib. 20. 26
[q] Lebh. 5. 1, 17; 20. 19, 20; 22. 9; Air. 9. 13; 18. 22
[r] caib. 27. 21; Lebh. 17. 7
[s] rann 12
[t] Lebh. 8. 8; Air. 27. 21; Deut. 33. 8; 1 Sam. 28. 6; Esr. 2. 63; Neh. 7. 65
[u] Lebh. 8. 2, &c.

2 Agus aran neo-ghoirtichte[a], agus breacagan neo-ghoirtichte, coimhmeasgta le olaidh, agus gearragan neo-ghoirtichte, ungta le olaidh : de phlùr a' chruithneachd ni thu iad.

3 Agus cuiridh tu iad ann an aon bhascaid, agus bheir thu iad leat 's a' bhascaid, maille ris an tarbh òg agus an dà reithe.

4 Agus bheir thu Aaron agus a mhic gu dorus pàilliuin a' choimhthionail, agus ionnlaididh tu iad le uisge[d].

5 Agus gabhaidh tu an éideadh[e], agus cuiridh tu an còta air Aaron, agus fall-uinn na h-ephoid, agus an ephod, agus an uchd-éideadh, agus crioslaichidh tu e le crios rìomhach na h-ephoid.

6 Agus cuiridh tu an crùn-sagairt air a cheann, agus an crùn naomh air a' chrùn-shagairt.

7 Agus gabhaidh tu 'n oladh-ungaidh, agus dòirtidh tu air a cheann i[f], agus ungaidh tu e.

8 Agus bheir thu leat a mhic[g], agus cuiridh tu còtaichean orra.

9 Agus crioslaichidh tu iad le criosaibh, (Aaron agus a mhic,) agus cuiridh tu na boineidean orra : agus is leo-san dreuchd an t-sagairt le reachd bith-bhuan[h] : agus coisrigidh[2] tu Aaron agus a mhic.

10 Agus bheir thu fainear an tarbh a thoirt gu beulaobh pàilliuin a' choimhthionail : agus cuiridh Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an tairbh[k].

11 Agus marbhaidh tu an tarbh an làthair an Tighearna, làimh ri dorus pàilliuin a' choimhthionail.

12 Agus gabhaidh tu a dh'fhuil an tairbh[m], agus cuiridh tu *i* air adhaircibh na h-altarach le d' mheur, agus dòirtidh tu 'n fhuil uile aig bun na h-altarach.

13 Agus gabhaidh tu 'n t-saill uile a tha 'còmhdachadh a' mhionaich, agus an scairt *a tha* os ceann nan àinean, agus an dà àra, agus an t-saill a *tha* orra, agus loisgidh tu *iad* air an altair.

14 Ach feòil an tairbh agus a sheiche, agus 'aolach loisgidh tu le teine an taobh a muigh de'n champ : *is tabhartas*-peacaidh e.

15 Gabhaidh tu mar an ceudna aon reithe, agus cuiridh Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an reithe[o].

16 Agus marbhaidh tu an reithe, agus gabhaidh tu 'fhuil, agus crathaidh tu *i* mu'n cuairt air an altair.

17 Agus gearraidh tu an reithe 'n a mhìribh, agus nighidh tu a mhionach, agus a chosan, agus cuiridh tu *iad* air a mhìr-ibh, agus air a cheann.

18 Agus loisgidh tu an reithe uile air an altair ; *is* tabhartas-loisgte e do'n Tighearna ; fàile cùbhraidh[r], tabhartas air a thoirt suas le teine do'n Tighearn'.

19 Agus gabhaidh tu an reithe eile[s], agus cuiridh Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an reithe.

R.C. 1491.

[a] Lebh. 2. 4
6. 20-22
[b] Lebh. 8. 24
Eabh. 9. 22
[c] caib. 30. 25, &c.
[d] caib. 30. 19-21
40. 12
Lebh. 8. 6
Eabh. 10. 22
1 Pead. 3. 21
[e] caib. 28. 2-8
[f] Lebh. 10. 7
Salm 133. 2
[g] caib. 28. 40, &c.
[1] *crathaidh tu null 's a nall.*
[h] Air. 18. 7
Eabh. 5. 4
[i] Lebh. 7. 30
[2] *lìonaidh tu làmh.*
[j] rann 18
[k] Lebh. 1. 4
3. 2
8. 14
Isa. 53. 6
2 Cor. 5. 21
[l] Lebh. 8. 29
[m] Lebh. 8. 15
[n] Air. 18. 11, 18
Deut. 18. 3
[o] rann 10
[p] Air. 18. 8
[q] Lebh. 8. 35
9. 1
[r] Gen. 8. 21
Eph. 5. 2
Phil. 4. 18
[s] rann 3
[t] rann. 2, 3, 23

20 An sin marbhaidh tu an reithe, agus gabhaidh tu d'a fhuil, agus cuiridh tu *i* air bàrr cluaise *deise* Aaroin[b], agus air bàrr cluaise deise a mhac, agus air ordaig an làimhe deise, agus air ordaig an coise deise ; agus crathaidh tu an fhuil air an altair mu'n cuairt.

21 Agus gabhaidh tu de'n fhuil a *tha* air an altair, agus de'n oladh-ungaidh[c], agus crathaidh tu *iad* air Aaron, agus air 'éididh, agus air a mhic, agus air éididh a mhac maille ris : agus coisrigear e féin, agus 'éideadh, agus a mhic, agus éideadh a mhac maille ris.

22 Mar an ceudna, gabhaidh tu de'n reithe an t-saill, agus bun an earbaill, agus an t-saill a tha 'còmhdachadh a' mhionaich, agus scairt nan àinean, agus an dà àra, agus an t-saill a *tha* orra, agus an slinnean deas ; oir *is* reithe coisrigidh e.

23 Agus aon bhuilionn arain, agus aon bhreacag arain le olaidh, agus aon ghearrag á bascaid an arain neo-ghoirtichte a *tha* 'n làthair an Tighearn'.

24 Agus cuiridh tu *iad* uile ann an làmhan Aaroin, agus ann an làmhan a mhac ; agus luaisgidh tu[1] iad mar thabhartas-luaisgte[i] an làthair an Tighearn'.

25 Agus gabhaidh tu iad bhàrr an làmh, agus loisgidh tu *iad* air an altair mar thabhartas-loisgte, chum fàile cùbhraidh an làthair an Tighearn'[j] : *is* tabhartas e air a thoirt suas le teine do'n Tighearn'.

26 Agus gabhaidh tu an t-uchd[l] o reithe coisrigidh Aaroin, agus luaisgidh tu e *mar* thabhartas-luaisgte an làthair an Tighearn' : agus bithidh sin agad-sa mar chuibhrionn.

27 Agus naomhaichidh tu uchd an tabhartais-luaisgte[n] agus slinnean an tabhartais-thogta, a chaidh a luasgadh, agus a thogail suas de reithe a' choisrigidh, *eadhon de'n ni sin* a's le Aaron, agus de'n ni sin a *bhuineas* d'a mhic.

28 Agus bithidh e le Aaron agus le 'mhic le reachd bith-bhuan o chloinn Israeil ; oir *is* tabhartas-togta e : agus bithidh e 'n a thabhartas-togta o chloinn Israeil a dh'ìobairtibh an tabhartas-sìth, *eadhon* an tabhartas-togta do'n Tighearn'.

29 Agus is le mic Aaroin 'éideadh naomh-san 'n a dhéigh[p], gu bhi air an ungadh innte, agus gu bhi air an coisreagadh innte.

30 Seachd làithean[q] cuiridh esan d'a mhic air i, a bhitheas 'n a shagart 'n a àit, a théid a stigh do phàilliun a' choimhthionail, a fhrithealadh 's an *ionad* naomh.

31 Agus gabhaidh tu reithe a' choisrigidh, agus bruichidh tu 'fheòil 's an *ionad* naomh.

32 Agus ithidh Aaron agus a mhic feòil an reithe, agus an t-aran a tha 's a' bhascaid[t], aig dorus pàilliuin a' choimhthionail.

33 Agus ithidh iad na nithe sin leis an

d'rinneadh an réite[a], chum an coisrigeadh
*agus* an naomhachadh: ach cha-n ith
coigreach *dhiubh*[b], do bhrìgh gu *bheil* iad
naomh.
34 Agus ma dh'fhàgar a' bheag a
dh'fheòil a' choisrigidh, no' bheag de'n
aran, gus a' mhaduinn, an sin loisgidh tu
am fuigheall le teine[d]: cha-n ithear e,
do bhrìgh gu *bheil* e naomh.
35 Agus ni thu mar so ri Aaron, agus r'a
mhic, a réir nan uile *nithe* a dh'àithn mise
dhuit: seachd làithean coisrigidh tu iad.
36 Agus bheir thu seachad gach là[e]
tarbh òg *mar* thabhartas-peacaidh, chum
réite: agus glanaidh tu an altair, an uair
a ni thu réite air a son, agus ungaidh tu i
chum a naomhachadh[g].
37 Seachd làithean ni thu réite air son na
h-altarach, agus naomhaichidh tu i; agus
bithidh i 'n a h-altair ro naomh: gach ni
a bheanas ris an altair, naomhaichear e[j].
38 Agus so an ni a bheir thu seachad
air an altair; dà uan a dh'aois bliadhna[l],
o là gu là an còmhnuidh.
39 Aon uan bheir thu seachad 's a'
mhaduinn, agus an t-uan eile bheir thu
seachad mu fheasgar.
40 Agus maille ris an aon uan, an
deicheamh cuid de phlùr mìn measgta
leis a' cheathramh cuid de hin a dh'olaidh
bhrùite; agus an ceathramh cuid de hin
a dh'fhìon, *mar* thabhartas-dibhe.
41 Agus an t-uan eile bheir thu seachad
mu fheasgar, *agus* ni thu ris a réir tabh-
artais bìdh na maidne, agus a réir a
tabhartais dibhe, mar fhàile cùbhraidh,
tabhartas air a thoirt suas le teine do'n
Tighearna.
42 *Bithidh so* 'n a thabhartas-loisgte
bith-bhuan air feadh 'ur ginealach, *aig*
dorus pàilliuin a' choimhthionail an làthair
an Tighearna, far an coinnich mise sibh, a
labhairt riut-sa an sin[q].
43 Agus an sin coinnichidh mise clann
Israeil, agus naomhaichear *am pàilliun*[2]
le mo ghlòir[s].
44 Agus naomhaichidh mi pàilliun a'
choimhthionail, agus an altair: naomh-
aichidh mi, mar an ceudna, Aaron agus
a mhic, gu frithealadh dhomh ann an
dreuchd an t-sagairt.
45 Agus gabhaidh mi còmhnuidh am
measg chloinn Israeil[t], agus bithidh mi
a'm' Dhia aca.
46 Agus bithidh fios aca gur mise an
Tighearn' an Dia[u], a thug a mach iad á
tìr na h-Eiphit, a chum 's gu-n gabh mi
còmhnuidh 'n am measg: *Is* mise an Tigh-
earn' an Dia.

## CAIB. XXX.

1 *Altair na tùise.* 11 *Eiric gach duine air son 'anama.* 22 *An oladh-ungaidh naomh.* 34 *Am boltrachan cùbhraidh.*

AGUS ni thu altair a losgadh tùise
oirre[v]: a dh'fhiodh sitim ni thu i:
2 Làmh-choille a fad, agus làmh-choille
a leud, (ceithir-chèarnach bithidh i,) agus
dà làmh-choille a h-àirde; *bithidh* a
h-adhaircean de'n *ni* cheudna.
3 Agus còmhdaichidh tu thairis i le òr
fìor-ghlan[c], a mullach, agus a taobhan
mu'n cuairt, agus a h-adhaircean: agus
ni thu dhith coron òir mu'n cuairt.
4 Agus dà fhailbheig òir ni thu dhith fo
a coron; aig a dà oisinn ni thu *iad* air a
dà thaobh: agus bithidh iad air son àit-
eachan do na bataichibh chum a giùlan
leo.
5 Agus ni thu na bataichean a dh'fhiodh
sitim[f], agus còmhdaichidh tu thairis iad
le òr.
6 Agus cuiridh tu i fa chomhair an
roinn-bhrat[h], a tha làimh ri àirc na
Fianuis; air beulaobh na caithir-thròcair[i],
a *tha* os ceann na Fianuis, far an coinnich
mise thu.
7 Agus loisgidh Aaron[1] tùis chùbhraidh[k]
oirre gach maduinn: an uair a dheas-
aicheas e na lòchrain, loisgidh e tùis oirre.
8 Agus an uair a lasas Aaron na lòch-
rain mu fheasgar, loisgidh e tùis oirre;
tùis bhith-bhuan an làthair an Tighearn',
air feadh 'ur ginealach.
9 Cha loisg sibh tùis choimheach[m] sam
bith oirre, no ìobairt-loisgte, no tabhartas-
bìdh; ni mò dhòirteas sibh tabhartas-
dibhe oirre.
10 Agus ni Aaron réite air a h-adhairc-
ibh aon uair 's a' bhliadhna[n], le fuil ìobairt-
pheacaidh na réite: aon uair 's a' bhliadhna
ni e réite oirre, air feadh 'ur ginealach:
tha i ro naomh do'n Tighearna.
11 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
12 'N uair a ghabhas tu cunntas chloinn[o]
Israeil a réir an àireimh, an sin bheir gach
duine dhiubh éiric[p] air son 'anama do'n
Tighearna, 'n uair a ni thu an àireamh;
a chum nach bi plàigh 'n am measg[r], an
uair a ni thu an àireamh.
13 So bheir iad uatha, gach aon a théid
seachad 'n am measg-san a bhitheas air
an àireamh; leth seceil, a réir seceil an
*ionaid* naoimh: ('*s* e secel fichead gerah:)
leth seceil mar thabhartas do'n Tighearna.
14 Bheir gach aon a théid seachad 'n am
measg-san a bhitheas air an àireamh,
o fhichead bliadhna dh'aois agus os a
cheann, tabhartas do'n Tighearna.
15 Cha toir an saoibhir tuilleadh, agus
cha toir am bochd na's lugha na leth
seceil, an uair a bheir *iad* tabhartas do'n
Tighearn', a dheanamh réite air son 'ur
n-anaman.
16 Agus gabhaidh tu airgiod na réite o
chloinn Israeil, agus cuiridh tu air leth
e fa chomhair seirbhis pàilliuin a' choimh-
thionail; agus bithidh e 'n a chuimh-
neachan do chloinn Israeil an làthair an
Tighearn', a dheanamh réite air son 'ur
n-anaman.
17 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,

R.C. 1491.

[a] Lebh. 10. 13-18
Eoin 6. 53-55
[b] Lebh. 22. 10
[c] caib. 25. 11
[d] Lebh. 7. 18
8. 32
[e] Ese. 43. 27
Eabh. 10. 11
[f] caib. 25. 13
[g] caib. 30. 26-29
40. 10
[h] caib. 26. 31
40. 3
Mat. 27. 51
Each. 9. 3
[i] caib. 25. 21
[j] caib. 30. 29
Mat. 23. 19
[1] *tùis spiosraidh.*
[k] rann 34
1 Sam. 2. 28
1 Each. 23. 13
Luc. 1. 9
[l] Air. 1. 2
26. 2
[m] Lebh. 10. 1
[n] Lebh. 16. 18
23. 27
[o] Air. 1. 2
26. 2
[p] Air. 31. 50
[q] caib. 25. 22
30. 6, 36
Air. 17. 4
[r] 2 Sam. 24. 2-15
[2] no, *Israel.*
[s] caib. 40. 34
2 Each. 5. 14
7. 1-3
Ese. 43. 5
Hag. 2. 7, 9
Mal. 3. 1
[t] caib. 25. 8
Lebh. 26. 12
Salm 68. 18
Sech. 2. 10
Eoin 14. 17, 20
2 Cor. 6. 16
Tais. 21. 3
[u] caib. 20. 2
[v] caib. 37. 25

18 Ni thu mar an ceudna soitheach-
ionnlaid *a dh'*umha[a], agus a chos *a*
*dh'*umha, chum ionnlaid : agus cuiridh
tu e eadar pàilliun a' choimhthionail agus
an altair, agus cuiridh tu uisge ann.
19 Agus ionnlaididh Aaron agus a mhic
an làmhan[c], agus an cosan ann.
20 'N uair a théid iad a steach do phàill-
iun a' choimhthionail ionnlaididh siad iad
féin le uisge, chum as nach faigh iad bàs ;
no 'n uair a thig iad am fagus do'n altair
a fhrithealadh, a losgadh tabhartais a
bheirear suas le teine do'n Tighearn'.
21 Agus ionnlaididh iad an làmhan agus
an cosan, a chum as nach faigh iad bàs :
agus bithidh e 'n a ordugh bith-bhuan
dhoibh, *eadhon* dha féin agus d'a shliochd
air feadh an ginealach.
22 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
23 Gabh-sa dhuit féin, mar an ceudna,
spìosraidh thaghta[e] de mhirr fìor-ghlan,
cùig ceud *secel*, agus de chanal cùbhraidh
a leth uiread, *eadhon* dà cheud agus leth-
cheud *secel* agus de chalamus cùbhraidh
da cheud agus leth-cheud *secel*.
24 Agus de chasia cùig ceud *secel*, a
réir seceil an *ionaid* naoimh, agus hin
a dh'olaidh a' chroinn-olaidh.
25 Agus ni thu dheth oladh-ungaidh
naomh, oladh-ungaidh coimhmeasgta réir
ealadhain an léigh ; bithidh i 'n a h-oladh-
ungaidh naoimh[i].
26 Agus ungaidh tu pàilliuin a' choimh-
thionail leatha[j], agus àirce na Fianuis,
27 Agus am bòrd agus a shoithichean
uile, agus an coinnleir agus a shoithichean,
agus altair na tùise,
28 Agus altair na h-ìobairt-loisgte agus
a soithichean uile, agus an soitheach ionn-
laid agus a chos.
29 Agus naomhaichidh tu iad, a chum
as gu-m bi iad ro naomh : ge b'e ni a
bheanas riu, bithidh e naomh[n].
30 Agus ungaidh tu Aaron agus a
mhic, agus coisrigidh tu iad, gu frith-
ealadh dhomhsa ann an dreuchd an
t-sagairt.
31 Agus labhraidh tu ri cloinn Israeil,
ag ràdh, Bithidh i so 'n a h-oladh-ungaidh
naoimh dhomhsa, air feadh 'ur gineal-
ach.
32 Air feòil duine cha dòirtear i, cha
mhò a ni sibh a' leithid, a réir a measg-
aidh : *tha* i naomh, agus naomh bithidh
i dhuibh.
33 Ge b'e neach a mheasgas *ni* cosmhuil
rithe, agus ge b'e neach a chuireas *a'*
*bheag* dhith air coigreach, gu deimhin
gearrar as o 'shluagh e.
34 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Gabh dhuit spìosraidh chùbh-
raidh[q], stacte, agus onicha, agus galb-
anum ; spìosraidh chùbhraidh maille ri
tùis fhìor-ghloin : de gach aon diubh
bithidh an t-aon tomhas.
35 Agus ni thu boltrachan deth, air a
dheanamh suas a réir ealadhain an léigh,
coimhmeasgta, fìor-ghlan, naomh.
36 Agus bruthaidh tu *cuid* deth ro
mhìn, agus cuiridh tu *cuid* deth fa chomh-
air na Fianuis ann am pàilliun a' choimh-
thionail, far an coinnich mise thu[b] : ro
naomh bithidh e dhuibh.
37 Agus am boltrachan a ni thu, cha
dean sibh *a' leithid* duibh féin, a réir a
mheasgaidh : bithidh e dhuit-sa naomh
do'n Tighearna.
38 Ge b'e neach a ni a choslas, a ghabh-
ail fàile uaith, gearrar as o 'shluagh e[d].

R.C. 1491.

[a] caib. 38. 8; 1 Ri. 7. 38
[b] caib. 29. 42; Lebh. 16. 2
[c] Salm 26. 6
[d] rann 33
[e] Salm 45. 8
[f] Isa. 45. 3, 4
[g] 1 Each. 2. 20
[h] caib. 35. 31; 1 Ri. 3. 9; 7. 14
[i] Salm 89. 20
[j] caib. 40. 9; Lebh. 8. 10
[k] caib. 35. 34
[l] Gnà. 2. 6, 7
[m] caib. xxxvii. xxxviii. Air. iv. 1 Ri. vi., vii., viii. 2 Each. iii., iv. Ese. xliii.
[n] caib. 29. 37
[o] Lebh. 19. 3, 30; 26. 2
[p] Neh. 9. 14; Ese. 20. 12, 20
[q] rann 23; 1 Each. 9. 29, 30
[r] caib. 20. 8; Deut. 5. 12; Isa. 58. 13; Ese. 44. 24

## CAIB. XXXI.

*1 Besaleel agus Aholiab air an gairm a dh'ionnsuidh oibre a' phàilliuin. 12 An t-sàbaid gu bhi air a coimhead naomh. 18 Dà chlàr na Fianuis air an tabhairt do Mhaois.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Feuch, ghairm mi air 'ainm[f] Besaleel
mac Uri[g], mhic Hur, de thrèibh Iudah ;
3 Agus lìon mi e le spiorad Dhé[h], ann
an gliocas, agus ann an tuigse, agus ann
an eòlas, agus anns gach uile ghnè oibre,
4 A dhealbhadh oibre ealanta, a dh'
oibreachadh ann an òr, agus ann an air-
giod, agus ann an umha,
5 Agus ann an gearradh chlach a chum
*an* ceangal, agus ann an gearradh fiodha,
a dh'oibreachadh anns gach uile ghnè
oibre.
6 Agus mise, feuch, thug mi seachad
maille ris Aholiab[k] mac Ahisamaich, de
thrèibh Dhain ; agus ann an cridhe gach
neach a tha glic-chridheach[l] chuir mi
gliocas, agus ni iad gach ni a dh'àithn mi
dhuit[m] ;
7 Pàilliun a' choimhthionail, agus àirc'
na Fianuis, agus a' chaithir-thròcair a *tha*
oirre, agus uile uidheam a' phàilliuin,
8 Agus am bòrd agus 'uidheam, agus
an coinnleir fìor-ghlan le 'uidheam uile,
agus altair na tùise,
9 Agus altair na h-ìobairt-loisgte le
'h-uidheam uile, agus an soitheach-ionn-
laidh agus a chos,
10 Agus éideadh na seirbhis, agus
éideadh naomh air son Aaroin an t-sagairt,
agus éideadh a chuid mac, gu frithealadh
ann an dreuchd an t-sagairt,
11 Agus an oladh-ungaidh, agus tùis
chùbhraidh air son *ionaid* naoimh ; a
réir nan uile *nithe* a dh'àithn mi dhuit,
ni iad.
12 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
13 Labhair thusa mar an ceudna ri
cloinn Israeil, ag ràdh, Gu deimhin coimh-
ididh sibh mo shàbaidean[o] : oir *is* comh-
aradh sin eadar mise agus sibhse[p], air
feadh 'ur ginealach ; chum as gu-m bi
fios agaibh gur mise an Tighearn' a
naomhaicheas sibh.
14 Coimhididh sibh uime sin an t-sàb-
aid[r] ; oir *tha* i naomh dhuibh. Esan a

thruailleas i, cuirear gu cinnteach gu bàs
e ; oir gach neach a ni obair oirre, gearrar
an t-anam sin as o mheasg a shluaigh[a].
15 Sèlàithean feudar obair a dheanamh,
ach 's an t-seachdamh *tha* sàbaid fhois,
naomh do'n Tighearna : gach neach a ni
obair air là na sàbaid, cuirear gu cinnteach
gu bàs e[d].
16 Uime sin coimhididh clann Israeil
an t-sàbaid, a ghleidheadh na sàbaid air
feadh an ginealach, *mar* choimhcheangal
sìorruidh.
17 Eadar mise agus clann Israeil *is*
comharadh i a chaoidh[g] ; oir ann an sè
làithibh rinn an Tighearna na nèamhan
agus an talamh[h], agus air an t-seachdamh
là sguir e, agus ghabh e fois[j].
18 Agus thug e do Mhaois, an uair a
sguir e de labhairt ris air sliabh Shinai,
dà chlàr na Fianuis[k], clàir chloiche,
sgrìobhta le meur Dhé.

## CAIB. XXXII.

1 *Thug an sluagh air Aaron laogh leaghta a dheanamh.* 19 *Las corruich Mhaois, agus bhris e clàir an lagha.* 30 *Rinn e urnuigh ri Dia air son an t-sluaigh.*

AGUS an uair a chunnaic an sluagh
gu-n d'rinn Maois moille ann an
teachd a nuas as an t-sliabh[o], chruinnich
iad iad féin gu Aaron, agus thubhairt iad
ris, Eirich suas, dean dhuinn diathan a
théid romhainn[q] ; oir *a thaobh* a' Mhaois
so, an duine a thug a nìos sinn á tìr na
h-Eiphit, cha-n 'eil fhios againn ciod a
thàinig air[r].
2 Agus thubhairt Aaron riu, Brisibh
dhibh na cluas-fhailean òir[s] a *tha* ann
an cluasaibh 'ur ban, 'ur mac, agus 'ur
nighean, agus thugaibh a m'ionnsuidh-sa
*iad*.
3 Agus bhris an sluagh uile dhiubh na
cluas-fhailean òir a *bha* 'n an cluasaibh,
agus thug iad gu Aaron *iad*.
4 Agus ghabh e *iad* as an làimh ; agus
chum se e le inneal-gearraidh, an déigh
dha laogh leaghta 'dheanamh dheth[u], agus
thubhairt iad, Sin do dhiathan, O 'Israeil,
a thug a nìos thu á tìr na h-Eiphit.
5 Agus an uair a chunnaic Aaron *e*,
thog e altair fa 'chomhair, agus thug
Aaron[v] gairm, agus thubhairt e, *Is* là
féille am maireach do'n Tighearn'.
6 Agus dh'éirich iad suas gu moch air
an là màireach, agus thug iad suas tabh-
artais-loisgte, agus thug iad leo tabhart-
ais-sìth : agus shuidh an sluagh sìos a
dh'itheadh agus a dh'òl, agus dh'éirich
iad suas gu sùgradh[x].
7 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois,
Imich, falbh sìos ; oir thruaill do shluagh,
a thug thu mach á tìr na h-Eiphit, *iad
féin*[z].
8 Chlaon iad gu grad o'n t-slighe a
dh'àithn mise dhoibh : rinn iad dhoibh
féin laogh leaghta ; agus rinn iad aoradh
dha, agus thug iad suas ìobairtean dha,
agus thubhairt iad, Sin do dhiathan, O
'Israeil, a thug a nìos thu á tìr na h-Eiphit.
9 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois,
Chunnaic mise an sluagh so, agus, feuch,
*is* sluagh rag-mhuinealach iad[b].
10 A nis uime sin leig leam, agus
lasaidh mo chorruich 'n an aghaidh[c],
agus claoidhidh mi iad : agus ni mi dhìot-
sa cinneach mòr[e].
11 Agus ghuidh Maois air an Tighearn' a
Dhia, agus thubhairt e, C'ar son, a Thigh-
earn', a tha do chorruich a' lasadh an
aghaidh do shluaigh[f], a thug thu mach
á tìr na h-Eiphit le cumhachd mòr, agus
le làimh thréin ?
12 C'ar son a labhradh na h-Eiphitich[i],
ag ràdh, Le droch rùn thug e mach iad,
a chum am marbhadh 's na beanntaibh,
agus an claoidh bhàrr aghaidh na talmh-
ainn ? Pill o d' chorruich ghairg[l], agus
gabh aithreachas de'n olc so an aghaidh
do shluaigh[m].
13 Cuimhnich air Abraham, Isaac, agus
Israel, do sheirbhisich, d'an d'thug thu
mionnan ort féin[n], agus r'an d'thubhairt
thu, Ni mi 'ur sliochd lìonmhor mar
reulta nèimh, agus am fearann so uile
mu-n do labhair mi, bheir mi d'ur sliochd-
se, agus sealbhaichidh iad *e* gu sìorruidh.
14 Agus ghabh an Tighearn' aithreachas
de'n olc a thubhairt e gu-n deanadh e air
a shluagh[p].
15 Agus thionndaidh Maois, agus chaidh
e sìos as an t-sliabh, agus dà chlàr na
Fianuis 'n a làimh : *bha* na clàir sgrìobhta
air an dà thaobh ; air an taobh so, agus
air an taobh ud eile *bha* iad sgrìobhta.
16 Agus *b'*iad na clàir obair Dhé, agus
*b'*e 'n sgrìobhadh sgrìobhadh Dhé, gèarrta
air na clàraibh[t].
17 Agus chuala Iosua toirm an t-sluaigh
an uair a rinn iad gàir, agus thubhairt e
ri Maois, *Tha* toirm cogaidh 's a' champ.
18 Agus thubhairt e, Cha-n e guth
*dhaoine* a' deanamh gàir air son na
buadha, cha mhò *is e* guth *dhaoine* ag
éigheach a chionn gu-n d'thugadh buaidh
orra, *ach* toirm luchd-gabhail ciùil a tha
mi a' cluinntinn.
19 Agus co luath 's a thàinig e 'm fagus
do'n champ, chunnaic e 'n laogh, agus an
dannsa : agus las corruich Mhaois, agus
thilg e na clàir as a làimh, agus bhris e
iad aig bun an t-sléibh.
20 Agus ghabh e 'n laogh a rinn iad, agus
loisg e 's an teine *e*[w], agus mheil e gu smùr
*e*, agus chrath e air an uisge *e*, agus thug
e air cloinn Israeil òl *dheth*.
21 Agus thubhairt Maois ri Aaron,
Ciod a rinn an sluagh so ort[y], gu-n d'thug
thu peacadh co mòr orra ?
22 Agus thubhairt Aaron, Na lasadh
fearg mo thighearna : is aithne dhuit
an sluagh, gu-m bheil iad *so-aomaidh* a
dh'ionnsuidh an uilc[a].
23 Oir thubhairt iad rium, Dean dhuinn
diathan, a théid romhainn[b] ; oir a thaobh

B.C. 1491.

[a] caib. 35. 2
[b] 2 Each. 30. 8
Isa. 48. 4
[c] caib. 22. 24
[d] Air. 15. 35
[e] Air. 14. 12
Salm 106. 23
[f] Deut. 9. 18-29
Salm 74. 1, 2
[g] rann 13
[h] Gen. 1. 31
2. 2
[i] Deut. 32. 26, 27
[j] Iob 38. 7
Salm 104. 31
[k] caib. 24. 12
32. 15, 16
34. 28, 29
Deut. 4. 13
5. 22
9. 9-11
2 Cor. 3. 3
[l] Deut. 13. 17
Ios. 7. 26
Esr. 10. 14
Salm 78. 38
[m] Salm 90. 13
[n] Gen. 22. 16
Eabh. 6. 13
[o] caib. 24. 18
Deut. 9. 9
[p] 2 Sam. 24. 16
1 Each. 21. 15
Salm 106. 45
Ier. 18. 8
Ioel 2. 13
[q] Gnio. 7. 40
[r] Mat. 24. 48
2 Pead. 3. 4
[s] Gen. 24. 22
Bre. 8. 24, 27
Ese. 16. 12, 17
Hos. 2. 8
[t] caib. 31. 18
Deut. 9. 10
Eabh. 8. 10
[u] caib. 20. 23
Deut. 9. 16
Bre. 17. 3, 4
1 Ri. 12. 28
Neh. 9. 18
Salm 106 19
Is. 40. 18, 19
46. 6
Ròm. 1. 23
[v] 2 Ri. 10. 20
[w] Deut. 9. 21
[x] 1 Cor. 10. 7
[y] Gen. 20. 9
[z] Gen. 6. 11, 12
Deut. 4. 16
Bre. 2. 19
Hos. 9. 9
[a] Deut. 31. 27
[b] rann 1

a' Mhaois so, an duine a thug a mach sinn á tìr na h-Eiphit, cha-n fhios duinn ciod a thàinig air.

24 Agus thubhairt mi riu, Gach neach aig am bheil a' bheag a dh'òr, briseadh e dheth *e:* agus thug iad dhomh *e*, agus thilg mi 's an teine e, agus thàinig a mach an laogh so[a].

25 Agus an uair a chunnaic Maois gu-*n robh* an sluagh rùisgte, (oir rùisg Aaron iad a chum *an* nàire[b] am measg an naimhdean,)

26 An sin sheas Maois ann an geata a' chaimp, agus thubhairt e, Cò tha leis an Tighearna? *thigeadh e* do m'ionnsuidh-sa. Agus chruinnich mic Lebhi uile d'a ionnsuidh.

27 Agus thubhairt e riu, Mar so tha 'n Tighearna Dia Israeil ag ràdh, Cuireadh gach duine agaibh a chlaidheamh air a leis, *agus* rachaibh a steach agus a mach o gheata gu geata air feadh a' chaimp, agus marbhadh gach duine agaibh a bhràthair, agus gach duine a chompanach, agus gach duine a choimhearsnach[d].

28 Agus rinn clann Lebhi a réir focail Mhaois[f]: agus thuit de'n t-sluagh 's an là sin mu thimchioll thri mìle fear.

29 Oir thubhairt Maois, Coisrigibh sibh féin an diugh do'n Tighearn', eadhon gach duine air a mhac, agus air a bhràthair; a chum as gu-m builich e oirbh beannachadh air an là 'n diugh.

30 Agus air an là màireach thubhairt Maois ris an t-sluagh, Pheacaich sibh peacadh mòr: agus a nis théid mise suas a dh'ionnsuidh an Tighearn', a dh'fheuchainn an dean mi réite air son 'ur peacaidh.

31 Agus phill Maois a dh'ionnsuidh an Tighearn', agus thubhairt e, Och! pheacaich an sluagh so peacadh mòr, agus rinn iad dhoibh féin diathan òir[g]:

32 Gidheadh a nis, ma's toil leat, maith dhoibh am peacadh; ach mur *maith*, dubh mise[i], guidheam ort, a mach as do leabhar a sgrìobh thu[j].

33 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Ge b'e a pheacaich a'm' aghaidh, esan dubhaidh mi mach as mo leabhar[k].

34 Uime sin a nis imich, treòraich an sluagh a chum *an ionaid* mu-n do labhair mi riut; feuch, théid m'aingeal romhad[m]: gidheadh, 's an là 's am fiosraich mi, leanaidh mi am peacadh orra[n].

35 Agus chlaoidh an Tighearn' an sluagh, a chionn gu-n d'rinn iad an laogh, a rinn Aaron.

## CAIB. XXXIII.

1 *Dhiùlt an Tighearna dol leis an t-sluagh.* 9 *Labhair e ri Maois.* 18 *Ghuidh esan air Dia gu-m foillsicheadh e a ghlòir dha.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois, Imich, falbh suas as a so, thu féin agus an sluagh a thug thu mach á tìr na h-Eiphit, a dh'ionnsuidh na tìre a mhionnaich mi do Abraham, do Isaac, agus do Iacob, ag ràdh, Do d' shliochd-sa bheir mi i:

2 Agus cuiridh mi aingeal romhad; agus fuadaichidh mi mach an Canaanach, an t-Amorach, agus an Hiteach, agus am Peridseach, agus an Hibheach, agus an t-Iebusach;

3 A dh'ionnsuidh fearainn a tha 'sruthadh le bainne agus mil: oir cha téid mi suas a'd' mheasg, oir *is* sluagh ragmhuinealach thu; air eagal gu-n claoidh mi thu 's an t-slighe.

4 Agus an uair a chual' an sluagh an droch sgeul so, rinn iad bròn; agus cha do chuir duine sam bith air a bhrèaghachd.

5 Oir thubhairt an Tighearna ri Maois, Abair ri cloinn Israeil, *Is* sluagh ragmhuinealach sibh: ann am platha théid mi suas 'n 'ur measg, agus claoidhidh mi sibh: a nis uime sin, cuiribh dhibh 'ur brèaghachd[c], a chum as gu-m bi fios agam ciod a ni mi ribh.

6 Agus rùisg clann Israeil am brèaghachd dhiubh làimh ri sliabh Horeb.

7 Agus ghabh Maois am pàilliun[e], agus shuidhich e 'n taobh a mach de'n champ e, fad o'n champ, agus thug e pàilliun a' choimhthionail mar ainm air. Agus 'n a lorg sin, chaidh gach neach a bha 'g iarraidh an Tighearn' a mach do phàilliun a' choimhthionail, a *bha* 'n taobh a muigh de'n champ.

8 Agus an uair a chaidh Maois a mach do'n phàilliun, dh'éirich an sluagh gu léir suas, agus sheas gach duine aig dorus a bhùtha, agus dh'amhairc iad an déigh Mhaois, gus an deachaidh e stigh do'n phàilliun.

9 Agus an uair a chaidh Maois a stigh do'n phàilliun, thàinig am meall neoìl a nuas, agus sheas e aig dorus a' phàilliuin, agus labhair *an Tighearna* ri Maois[h].

10 Agus chunnaic an sluagh uile am meall neoìl 'n a sheasamh aig dorus a' phàilliuin: agus dh'éirich an sluagh uile suas, agus rinn iad aoradh, gach duine ann an dorus a bhùtha.

11 Agus labhair an Tighearna ri Maois aghaidh ri h-aghaidh[l], mar a labhras duine r'a charaid. Agus phill e rìs do'n champ; ach cha deachaidh a sheirbhiseach Iosua, mac Nuin, duine òg, a mach as a' phàilliun.

12 Agus thubhairt Maois ris an Tighearna, Feuch, *tha* thu 'g ràdh rium, Thoir suas an sluagh so[o]; agus cha d'thug thu fios domh cò chuireas tu maille rium. Gidheadh thubhairt thu, Is aithne dhomh thu air d'ainm[p], agus mar an ceudna fhuair thu deadh-ghean a'm' shùilibh.

13 A nis uime sin, guidheam ort, ma fhuair mi deadh-ghean a' d' shùilibh, nochd dhomh do shlighe[q], a chum as gu-m bi aithne agam ort, agus gu-m faigh mi deadh-ghean a'd' shùilibh, agus meas gur e 'n cinneach so do shluagh-sa[r].

R.C. 1491.

[a] rann 4
[b] caib. 33. 4, 5; 2 Each. 28. 19; Isa. 47. 3; Mic. 1. 11; Tais. 3. 18
[c] Iob 1. 20; Isa. 32. 11; Ese. 26. 16
[d] Air. 25. 5
[e] caib. 29. 42, 43
[f] Deut. 33. 9; Mal. 2. 4-6
[g] caib. 20. 23
[h] Salm 99. 7
[i] Ròm. 9. 3
[j] Salm 56. 8; Dan. 12. 1; Phil. 4. 3; Tais. 3. 5
[k] Salm 69. 28
[l] Deut. 34. 10
[m] caib. 23. 30; Air. 20. 16; Isa. 63. 9
[n] Deut. 32. 35; Am. 3. 14
[o] caib. 32. 34
[p] Isa. 43. 1; Ier. 1. 5; 2 Tim. 2. 19
[q] Salm 86. 11; 119. 33
[r] Deut. 9. 26, 29; Ioel 2. 17

14 Agus thubhairt e, Théid mo làthaireachd maille riut[a], agus bheir mi fois dhuit[b].

15 Agus thubhairt e ris, Mur téid do làthaireachd *maille ruinn*[d], na toir suas sinn á so:

16 Oir ciod e leis an aithnichear ann an so, gu-n d'fhuair mise agus do shluagh deadh-ghean a' d' shùilibh? Nach ann le d' dhol maille ruinn? Mar so dealaichear sinn[g], mise agus do shluagh, o gach uile shluagh a *tha* air aghaidh na talmhainn.

17 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, An ni so mar an ceudna a thubhairt thu, ni mise; oir fhuair thu deadh-ghean a'm' shùilibh, agus is aithne dhomh thu air d'ainm.

18 Agus thubhairt esan, Foillsich dhomh, guidheam ort, do ghlòir.

19 Agus thubhairt e, Bheir mi air mo mhaitheas uile dol seachad a' d' làthair[j], agus gairmidh mi ainm an TIGHEARN' a' d' fhianuis; agus bithidh mi gràsmhor dhà-san d'am bi mi gràsmhor[m], agus nochdaidh mi tròcair dhà-san d'an nochd mi tròcair.

20 Agus thubhairt e, Cha-n fheud thu m'aghaidh-sa fhaicinn[q]; oir cha-n urrainn duine air bith mise fhaicinn, agus a bhi beò.

21 Agus thubhairt an Tighearna, Feuch, *tha* àite làimh rium, agus seasaidh tusa air carraig:

22 Agus an uair a bhitheas mo ghlòir a' dol seachad, an sin cuiridh mi thu ann an sgoltadh de'n charraig, agus còmhdaichidh mi le m' làimh thu gus an téid mi seachad.

23 Agus bheir mi air falbh mo làmh, agus chi thu mo chùlaobh: ach cha-n fhaicear m'aghaidh.

## CAIB. XXXIV.

1 *Dh'ath-nuadhaicheadh clàir an lagha.* 5 *Ghairmeadh air ainm an Tighearna.* 10 *Rinn Dia coimhcheangal r'a shluagh.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois, Snaidh dhuit féin dà chlàr chloiche cosmhuil ris na ceud *chlàir;* agus sgrìobhaidh mis' air na clàir *sin* na focail a bha air na ceud chlàir a bhris thu[v].

2 Agus bi deas 's a' mhaduinn, agus thig a nìos 's a' mhaduinn do shliabh Shinai, agus nochd thu féin an sin dhomhsa air mullach an t-sléibh.

3 Agus na tigeadh duine sam bith a nìos maille riut[w], agus na faicear duine 's an t-sliabh uile, agus na h-ionaltradh na treudan no'm buar fa chomhair an t-sléibh sin.

4 Agus shnaidh e dà chlàr chloiche, cosmhuil ris na ceud *chlàir;* agus dh'éirich Maois suas gu moch 's a' mhaduinn, agus chaidh e suas do shliabh Shinai, mar a dh'àithn an Tighearna dha, agus thug e leis 'n a làimh an dà chlàr chloiche.

5 Agus thàinig an Tighearna nuas ann an neul, agus sheas e maille ris an sin; agus ghairm e air ainm an Tighearna[c].

6 Agus chaidh an Tighearna seachad fa 'chomhair, agus ghairm e, an TIGHEARN', AN TIGHEARNA DIA, iochdmhor agus gràsmhor[e], fad-fhulangach, agus pailt ann an caoimhneas[f], agus ann am fìrinn.

7 A' gleidheadh tròcair do mhìltibh, a' maitheadh aingidheachd agus eusaontais, agus peacaidh[h], agus nach saor air aon dòigh *an ciontach;* a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn[i], agus air cloinn na cloinne, air an treas agus air a' cheathramh *ginealach.*

8 Agus rinn Maois deifir, agus chrom e a cheann ri làr, agus rinn e aoradh.

9 Agus thubhairt e, Ma fhuair mi nis deadh-ghean a'd' shùilibh, O Thighearna, rachadh mo Thighearna, guidheam ort, 'n ar measg[k], (oir *is* sluagh rag-mhuinealach iad[l],) agus maith dhuinn ar n-aingidheachd agus ar peacadh, agus gabh sinn mar d'oighreachd féin[n].

10 Agus thubhairt e, Feuch, ni mise coimhcheangal[o]; ann an làthair do shluaigh uile ni mi nithean iongantach[p], nithe nach d'rinneadh an leithid air an talamh uile, no ann an aon chinneach: agus chi an sluagh uile, am measg *am bheil* thu, obair an Tighearn': oir *is* ni uamhasach a ni mise riut[r].

11 Coimhid thusa an ni a *tha* mi 'g àithneadh dhuit an diugh: Feuch, fuadaichidh mi mach[s] romhad an t-Amorach, agus an Canaanach, agus an Hiteach, agus am Peridseach, agus an Hibheach, agus an t-Iebusach.

12 Thoir an aire dhuit féin, air eagal gu-n dean thu coimhcheangal ri luchd-àiteachaidh na tìre d'am bheil thu 'dol, air eagal gu-m bi e 'n a ribeadh a'd' mheadhon[t]:

13 Ach sgriosaidh sibh an altairean, agus brisidh sibh an dealbhan, agus gearraidh sibh sìos an doireachan.

14 Oir cha dean thu aoradh do dhia sam bith eile[u]; oir an Tighearna, d'an ainm Eudmhor, *is* Dia eudmhor e:

15 Air eagal gu-n dean thu coimhcheangal ri luchd-àiteachaidh na tìre, agus gu-n téid iad le strìopachas an déigh an diathan, agus gu-n toir iad ìobairt d'an diathan, agus gu-n toir *neach* cuireadh dhuit, agus gu-n ith thu d'a ìobairt;

16 Agus gu-n gabh thu d'an nigheanaibh do d' mhic[x], agus gu-n téid an nigheana le strìopachas an déigh an diathan, agus gu-n toir iad air do mhic dol le strìopachas an déigh an diathan.

17 Cha dean thu dhuit féin diathan leaghta.

18 Féill an arain neo-ghoirtichte cumaidh tu: seachd làithean ithidh tu aran neo-ghoirtichte[y], mar a dh'àithn mi dhuit ann an àm a' mhìos Abib; oir anns

B.C. 1491.
[a] caib. 40. 34-38
Isa. 63. 9
[b] Ios. 23. 1
Ier. 6. 16
[c] Gnà. 18. 10
[d] Salm 4. 6
[e] Air. 14. 18
2 Each. 30. 9
Neh. 9. 17
Salm 86. 15
103. 8
116. 5
145. 8
Ioel 2. 13
Ion. 4. 2
Ròm. 2. 4
[f] Salm 57. 10
[g] Air. 14. 14
Deut 4. 7, 34
2 Sam. 7. 23
1 Ri. 8. 53
Salm 147. 20
2 Cor. 6. 17
[h] Mic. 7. 18
[i] caib. 20. 5, 6
[j] caib. 34. 5-7
[k] caib. 33. 15, 16
[l] caib. 33. 3
[m] Ròm. 9. 15, 18
[n] Deut. 32. 9
Salm 33. 12
94. 14
135. 4
Ier. 10. 16
Sech. 2. 12
[o] Deut. 5. 2, 3
29. 12, 14
[p] Deut. 4. 32-37
Salm 78. 12
[q] Eoin 1. 18
1 Tim. 6. 16
Eabh 1. 1-3
[r] Salm 65. 5
[s] Deut. 7. 1, 19
9. 4, 5
[t] Ios. 23. 12, 13
[u] Mat. 4. 10
[v] Deut. 10. 1-4
[w] caib. 19. 12, 13
[x] Air. 25. 1, 2
Esr. 9. 2
2 Cor. 6. 14
[y] caib. 12. 15
23. 15

a' mhìos Abib thàinig thu mach as an
Eiphit.
19 Gach *ni* a dh'fhosglas a' bhrù[a] *is*
leams' e, agus gach ceud-ghin am measg
do spréidhe, *ma's ann* de'n bhuar no de
na caoraich e, *a bhitheas firionn.*
20 Ach ceud-ghin asail fuasglaidh tu le
uan[1]; agus mur fuasgail thu *e*, an sin
brisidh tu 'amhach. Uile cheud-ghin do
mhac fuasglaidh tu; agus cha nochdar
a h-aon a'm' làthair-sa falamh.
21 Sè làithean ni thu obair[b], ach air an
t-seachdamh là gabhaidh tu fois: ann an
àm an treabhaidh agus anns an fhoghar
gabhaidh tu fois.
22 Agus cumaidh tu féill nan seachduin,
a' cheud toraidh de fhoghar a' chruith-
neachd, agus féill a' chròdhaidh ann an
deireadh na bliadhna.
23 Tri uairean 's a bhliadhna nochdar
do mhic uile an làthair an Tighearna
Iehobhah[e], Dé Israeil:
24 Oir tilgidh mi mach na cinnich
romhad[f], agus ni mi do chrìocha na's
farsuinne; agus cha mhiannaich duine
sam bith d'fhearann, an uair a théid thu
suas g'ad nochdadh féin ann am fianuis
an Tighearna do Dhé, tri uairean 's a'
bhliadhna[h].
25 Cha-n ìobair thu fuil m'ìobairt-sa
le taois ghoirt, cha mhò a dh'fhàgar gu
maduinn ìobairt féill na càisge.
26 Toiseach ceud-thoraidh d'fhearainn[j]
bheir thu do thigh an Tighearna do Dhé.
Cha bhruich thu meann ann am bainne a
mhàthar[k].
27 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Sgrìobh thusa na focail so[l]: oir a
réir brìgh nam focal so rinn mise coimh-
cheangal riut féin agus ri Israel.
28 Agus bha e 'n sin maille ris an
Tighearna dà fhichead là agus dà fhich-
ead oidhche[m]; cha d'ith e aran, ni mò
dh'òl e uisge: agus sgrìobh e air na clàir
focail a choimhcheangail[n], na deich àith-
eantan[2].
29 Agus an uair a thàinig Maois a nuas
o shliabh Shinai, (le dà chlàr na Fianuis
ann an làimh Mhaois, an uair a thàinig e
nuas o'n t-sliabh,) cha robh fios aig Maois
gu-n do dhealraich craicionn 'aghaidh[p],
am feadh 's a bha e 'còmhradh ris.
30 Agus dh'amhairc Aaron agus clann
Israeil uile air Maois; agus, feuch, dheal-
raich craicionn 'aghaidh, agus bha eagal
orra teachd am fagus da.
31 Agus ghairm Maois orra; agus phill
Aaron agus uachdarain a' choimhthionail
uile d'a ionnsuidh; agus rinn Maois còmh-
radh riu.
32 Agus 'n a dhéigh sin thàinig clann
Israeil uile am fagus da; agus dh'àithn
e dhoibh na h-uile *nithean* a labhair an
Tighearna ris ann an sliabh Shinai[t].
33 Agus sguir Maois a labhairt riu;
agus chuir e gnùis-bhrat air 'aghaidh[u].
34 Ach an uair a chaidh Maois a steach

R.C. 1491.

[a] caib. 13. 2
[1] no, *meann.*
[b] caib. 35. 2
[c] caib. 34. 32
[d] Lebh. 23. 3
[e] caib. 23. 14, 17
[f] rann 11
[g] Air. 15. 32, &c.
[h] 2 Each. 17. 10
Iob 1. 10
[i] rann 21
Marc. 12. 41-44
2 Cor. 8. 11, 12
9. 7
[j] Deut. 26. 2, 10
[k] Deut. 14. 21
[l] Deut. 31. 9
[m] Deut. 9. 9, 18
[n] rann 1
Deut. 4. 13
10. 2, 4
2 Cor. 3. 7
[2] *focail.*
[o] caib. 31. 6
[p] Mat. 17. 2
Luc. 9. 29
Gnio. 6. 15
2 Cor. 3. 7, 13
Tais. 1. 16
[q] caib. 25. 10, &c.
[r] Lebh. 24. 5, 6
[s] caib. 30. 1, &c.
[t] caib. 21. 1
Air. 15. 40
[u] 2 Cor. 3. 13-16

an làthair an Tighearn' a labhairt ris,
thug e an gnùis-bhrat deth, gus an
d'thàinig e mach. Agus thàinig e mach,
agus labhair e ri cloinn Israeil *an ni sin*
a dh'àithneadh dha.
35 Agus chunnaic clann Israeil aghaidh
Mhaois, gu-n do dhealraich craicionn agh-
aidh Mhaois: agus chuir Maois an gnùis-
bhrat air 'aghaidh a rìs, gus an deachaidh
e stigh a labhairt ris.

## CAIB. XXXV.

*1 Tha'n t-sàbaid gu bhi air a coimhead naomh.
4 Saor-thabhartais air son a' phàilliuin. 20
Thug an sluagh gu toileach seachad iad.*

AGUS chruinnich Maois coimhthional
chloinn Israeil uile r'a chéile, agus
thubhairt e riu, Sin na nithe a dh'àithn
an Tighearna gu-n deanadh sibh iad[c].
2 Sè làithean nithear obair[d], ach bithidh
an seachdamh là dhuibh 'n a là naomh,
'n a shàbaid thàimh do'n Tighearna: ge
b'e neach a ni obair air, cuirear gu bàs e.
3 Cha-n fhadaidh sibh teine sam bith
air feadh 'ur n-àiteacha-còmhnuidh air
là na sàbaid[g].
4 Agus labhair Maois ri coimhthional
chloinn Israeil uile, ag ràdh, So an ni a
dh'àithn an Tighearn', ag ràdh,
5 Togaibh 'n 'ur measg tabhartas do'n
Tighearna: gach neach *aig am bheil*
cridhe toileach[i], thugadh e leis e, tabh-
artas do'n Tighearn'; òr, agus airgiod,
agus umha,
6 Agus gorm, agus corcur, agus scàr-
laid, agus anart grinn, agus *fionnadh*
ghabhar,
7 Agus craicnean reitheachan air an
dath dearg, agus craicnean bhroc, agus
fiodh sitim,
8 Agus oladh air son soluis, agus spìos-
raidh air son oladh-ungaidh, agus air son
tùise cùbhraidh,
9 Agus clachan onics, agus clachan a
chum an ceangal, air son na h-ephoid,
agus air son na h-uchd-éididh.
10 Agus thigeadh gach duine glic-
chridheach 'n 'ur measg[o], agus deanadh e
gach *ni* a dh'àithn an Tighearn';
11 Am pàilliun, a bhùth, agus a chòmh-
dach, a chromagan, agus a bhùird, a
chroinn, a phuist, agus a bhuinn;
12 An àirc[q] agus a bataichean, a'
chaithir-thròcair agus roinn-bhrat a'
chòmhdaich;
13 Am bòrd agus a bhataichean, agus
a shoithichean uile, agus an t-aran tais-
beanaidh[r];
14 Agus an coinnleir a chum an t-soluis,
agus 'uidheam, agus a lòchrain, maille ri
olaidh chum an t-soluis;
15 Agus altair na tùise[s], agus a bataich-
ean, agus an oladh-ungaidh, agus an tùis
chùbhraidh, agus an cùirtein air son
doruis a' phàilliuin;
16 Altair na h-ìobairt-loisgte agus a
cliath umha, a bataichean, agus a soith-

ichean uile, an soitheach-ionnlaid agus a
chos;
17 Cùirteinean na cùirte[a], a puist agus
a buinn, agus cùirtein air son doruis na
cùirte.
18 Pinneachan a' phàilliuin, agus pinn-
eachan na cùirte, agus an cùird;
19 Eideadh an fhrithealaidh[c], a fhrith-
ealadh 's an *ionad* naómh; an éideadh
naomh air son Aaroin an t-sagairt, agus
éideadh air son a chuid mac, a fhritheal-
adh ann an dreuchd an t-sagairt.
20 Agus dh'fhalbh coimhthional chloinn
Israeil uile á làthair Mhaois.
21 Agus thàinig iad, gach duine a dhùisg
a chridhe suas[e], agus gach duine a rinn a
chridhe toileach, *agus* thug iad leo tabh-
artas an Tighearn' air son oibre pàilliuin
a' choimhthionail, agus air son a sheirbhis
uile, agus air son na h-éididh naomha.
22 Agus thàinig iad, araon fir agus
mnathan, a'mheud's aig an robh cridhe
toileach, *agus* thug iad leo bràistean agus
cluas-fhailean, agus fàinneachan, agus
criosa-muineil, gach uidheam òir: agus
gach fear a thug seachad, *thug e seachad*
tabhartas òir do'n Tighearn'.
23 Agus gach fear aig an d'fhuaradh
gorm, agus corcur, agus scàrlaid, agus
anart grinn, agus *fionnadh* ghabhar, agus
craicne dearg reitheachan, agus craicne
bhroc, thug iad leo *iad*.
24 Gach duine a thug seachad tabhartas
airgid agus umha, thug e leis tabhartas
an Tighearn': agus gach duine aig an
d'fhuaradh fiodh sitim chum oibre sam
bith de'n t-seirbhis, thug e leis *e*.
25 Agus shnìomh na mnathan uile a
bha glic-chridheach le'n làmhan[i], agus
thug iad leo an ni a shnìomh iad, an
gorm, agus an corcur, an scàrlaid, agus
an t-anart grinn.
26 Agus na mnathan uile a dhùisg an
cridhe suas ann an gliocas, shnìomh iad
*fionnadh* ghabhar.
27 Agus thug na h-uachdarain leo
clachan onics[m], agus clachan chum an
ceangal, air son na h-ephoid, agus air son
na h-uchd-éididh;
28 Agus spìosraidh[n], agus oladh air
son an t-soluis, agus air son na h-oladh-
ungaidh, agus air son na tùise cùbhraidh.
29 Thug clann Israeil tabhartas toil-
each[o] a dh'ionnsuidh an Tighearna, gach
fear agus bean a rinn an cridhe toileach a
thoirt a chum gach gnè oibre, a dh'àithn
an Tighearna 'dheanamh le làimh Mhaois.
30 Agus thubhairt Maois ri cloinn Is-
raeil, Faicibh[q], ghairm an Tighearn' air
ainm Besaleel mac Uri, mhic Hur, de
thréibh Iudah:
31 Agus lìon se e le spiorad Dhé, ann
an gliocas, ann an tuigse, agus ann an
eòlas, agus anns gach gnè oibre;
32 Agus a dhealbhadh oibre ealanta, a
dh'oibreachadh ann an òr, agus ann an
airgiod, agus ann an umha.

R.C. 1491.

[a] caib. 27. 9
2 Sam. 7. 2
[b] Neh. 2. 12
[c] caib. 31. 10
39. 1, 41
[d] rann 31
caib. 31. 3, 6
1 Ri. 3. 12
7. 14
2 Each. 2. 14
Isa. 28. 26
54. 16
[e] rann. 5, 22, &c.
caib. 25. 2
36. 2
1 Each. 28. 2, 9
29. 9
[f] caib. 28. 3
31. 6
35. 10, 35
[g] caib. 25. 8
Air. 7. 9
Eabh. 8. 2
[h] caib. 35. 25, 26
1 Each. 29. 5
[i] caib. 28. 3
2 Ri. 23. 7
Gnà. 31. 19
[j] 1 Cor. 3. 10
[k] 2 Each. 24. 13
[l] 2 Cor. 8. 2, 3
Phil. 4. 17, 18
[m] 1 Each. 29. 6
Esr. 2. 68
[n] caib. 30. 23
[o] rann 21
1 Each. 29. 9
[p] 2 Each. 31. 10
[q] caib. 31. 2, &c.

33 Agus ann an gearradh chlach chum
*an* ceangal, agus ann an snaidheadh
fiodha, a dheanamh gnè sam bith a
dh'obair ealanta.
34 Agus chuir e 'n a chridhe gu-n teag-
aisgeadh e[b], e féin agus Aholiab mac
Ahisamaich de thréibh Dhain.
35 Lìon e iadsan le gliocas cridhe[d], a
dh'oibreachadh gach gnè oibre, *oibre* a
ghearradair, agus an oibriche ealanta,
agus an oibriche le snàthaid ann an gorm,
agus ann an corcur, ann an scàrlaid, agus
ann an anart grinn, agus an fhigheadair,
a ni obair sam bith, agus a dhealbhas
obair ealanta.

## CAIB. XXXVI.

1 *Thugadh na tabhartais do'n luchd-oibre.* 6 *Thoirmisgeadh do'n t-sluagh tuilleadh a thoirt leo.* 8 *Rinneadh cùirteinean agus buird air son a' phàilliuin.*

AGUS dh'oibrich Besaleel agus Aholiab,
agus gach duine glic-chridheach[f] d'an
d' thug an Tighearna gliocas agus tùr a
thuigsinn cionnus a dheanadh iad gach
gnè oibre air son seirbhis an *ionaid*
naoimh[g], a réir gach ni a dh'àithn an
Tighearn'.
2 Agus ghairm Maois air Besaleel, agus
Aholiab, agus air gach duine glic-chridh-
each, d'an d' thug an Tighearna gliocas
'n a chridhe, *eadhon* gach aon a dhùisg a
chridhe suas[h], gu teachd a chum na
h-oibre g'a deanamh.
3 Agus ghabh iad o Mhaois na tabhartais
uile a thug clann Israeil leo chum oibre
seirbhis an *ionaid* naoimh, g'a deanamh.
Agus thug iad fathast d'a ionnsuidh saor-
thabhartais gach aon mhaduinn.
4 Agus thàinig na daoine glic[j] uile, a
rinn uil' obair an *ionaid* naoimh[k], gach
duine ac' o 'obair féin a *bha* e a' deanamh;
5 Agus labhair iad ri Maois, ag ràdh,
Tha 'n sluagh a' toirt leo tuilleadh gu mòr
na na's leòir[l], a chum seirbhis na h-oibre
a dh'àithn an Tighearn' a dheanamh.
6 Agus dh'àithn Maois, agus thugadh
gairm air feadh a' chaimp, ag ràdh, Na
deanadh fear no bean sam bith tuilleadh
oibre air son tabhartais an *ionaid* naoimh.
Mar sin thoirmisgeadh do'n t-sluagh *ni
sam bith a* thoirt leo.
7 Oir bu leòir an t-uidheam a bh'aca
air son na h-oibre uile, g'a deanamh, agus
bu tuilleadh 's na bu leòir e[p].
8 Agus rinn gach duine glic-chridheach
'n am measg-san a dh'oibrich obair a'
phàilliuin, deich cùirteinean a dh'anart
grinn toinnte, agus *de* ghorm, agus *de*
chorcur, agus *de* scàrlaid; *le* cerubaibh a
dh'obair ealanta rinn e iad:
9 Fad aon chùirtein ochd làmhan-coille
'ar fhichead, agus leud aon chùirtein
ceithir làmhan-coille: na cùirteinean uile
dh'aon tomhas.
10 Agus cheangail e cùig cùirteinean
gach aon r'a chéile: agus na cùig cùirt-

einean *eile* cheangail e gach aon r'a chéile.

11 Agus rinn e lùban de ghorm air oir aon chùirtein, o'n iomall 's a' choimhcheangal; air a' mhodh cheudna rinn e ann an oir a' chùirtein *eile* a's faide mach, ann an coimhcheangal an dara *aoin*.

12 Leth-cheud lùb[b] rinn e ann an aon chùirtein, agus leth-cheud lùb rinn e ann an iomall a' chùirtein a *bha* ann an coimhcheangal an dara *aoin*; cheangail na lùban aon *chùirtein* ri *cùirtein* eile.

13 Agus rinn e leth-cheud cromag òir, agus choimhcheangail e na cùirteinean aon ri h-aon leis na cromagaibh. Mar sin rinneadh e 'n a aon phàilliun[c].

14 Agus rinn e cùirteinean a dh'*fhionnadh* ghabhar[d], air son a' bhùtha os ceann a' phàilliuin; aon chùirtein deug rinn e dhiubh:

15 *B'e* fad aon chùirtein deich làmhan-coille 'ar fhichead, agus ceithir làmhan-coille leud aon chùirtein; *bha*'n t-aon chùirtein deug a dh'aon tomhas.

16 Agus choimhcheangail e cùig cùirteinean leo féin, agus sè cùirteinean leo féin.

17 Agus rinn e leth-cheud lùb air an oir a b'fhaide mach de'n chùirtein 's a' choimhcheangal, agus leth-cheud lùb rinn e air oir a' chùirtein a tha' coimhcheangal an dara *aoin*.

18 Agus rinn e leth-cheud cromag *a dh'*umha, a cheangal a' bhùtha r'a chéile, chum as gu-m bitheadh e 'n a aon.

19 Agus rinn e còmhdach do'n bhùth[h], *de* chraicnibh reitheachan air an dath dearg, agus còmhdach *de* chraicnibh bhroc os *a* cheann.

20 Agus rinn e bùird[i] do'n phàilliun *a dh'*fhiodh sitim, 'n an seasamh[j]:

21 Deich làmhan-coille fad bùird, agus làmh-choille gu leth leud aon bhùird.

22 *Bha* dà làimh aig aon bhòrd, air an cur 'an ordugh, aon fa chomhair aoin: mar so rinn e ri bùird a' phàilliuin uile.

23 Agus rinn e bùird do'n phàilliun: fichead bòrd air son an taoibh dheis, ris an àirde deas.

24 Agus dà fhichead cos airgid rinn e fo 'n fhichead bòrd: dà chois fo aon bhòrd a réir a dhà làimh, agus dà chois fo bhòrd eile a réir a dhà làimh.

25 Agus air son taoibh eile a' phàilliuin *a tha* ris an àirde tuath, rinn e fichead bòrd,

26 Agus an dà fhichead cos a dh'airgiod: dà chois fo aon bhòrd, agus dà chois fo bhòrd eile.

27 Agus air son taobhan a' phàilliuin ris an àird an iar, rinn e sè bùird.

28 Agus rinn e dà bhòrd air son oisinnean a' phàilliuin 's an dà thaobh.

29 Agus bha iad air an ceangal ri 'chéile foidhe, agus mar an ceudna bha iad air an coimhcheangal aig a cheann ri aon fhailbheig: mar so rinn e riu le 'chéile 's an dà oisinn.

30 Agus bha ochd bùird ann, agus an cosan a dh'airgiod, *eadhon* sè cosa deug: dà chois fo gach bòrd.

31 Agus rinn e croinn a dh' fhiodh sitim[a], cùig air son bhòrd aon taoibh de'n phàilliun.

32 Agus cùig croinn air son bhòrd an taoibh eile de'n phàilliun, agus cùig croinn air son bhòrd a' phàilliuin a chum nan taobh *a tha* ris an àird an iar.

33 Agus thug e air a' chrann mheadhonach dol troimh na bùird o cheann gu ceann.

34 Agus chòmhdaich e thairis na bùird le òr, agus rinn e'm failbheagan *a dh'*òr *gu bhi* 'n an àitibh do na croinn, agus chòmhdaich e thairis na croinn le òr.

35 Agus rinn e roinn-bhrat *de* ghorm[e], agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus *a dh'*anart grinn toinnte: a dh'obair ealanta rinn se e, *le* cerubaibh.

36 Agus rinn e dha ceithir puist *a dh'fhiodh* sitim, agus chòmhdaich e thairis iad le òr: *bha* 'n cromagan *a dh'*òr, agus thilg e dhoibh ceithir buinn airgid.

37 Agus rinn e air son doruis a' bhùtha brat[f] *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus *a dh'*anart grinn toinnte, dh'obair snàthaid[g]:

38 Agus a chùig puist le 'n cromagaibh: agus chòmhdaich e thairis an cinn, agus an cuairteagan le òr: ach *bha* 'n cùig buinn *a dh'*umha.

## CAIB. XXXVII.

1 *An àirc.* 6 *Caithir-thròcair le cerubaibh.* 10 *Am bòrd le 'shoithichibh.* 17 *An coinnleir òir.* 25 *Altair na tùise.* 29 *An oladhungaidh.*

AGUS rinn Besaleel an àirc *a dh'*fhiodh sitim[k]; dà làimh-choille gu leth a fad, agus làmh-choille gu leth a leud, agus làmh-choille gu leth a h-àirde:

2 Agus chòmhdaich e thairis i le òr fìor-ghlan, a stigh agus a muigh; agus rinn e coron òir dhi mu'n cuairt.

3 Agus thilg e dhi ceithir failbheagan òir, *gu bhi* air a ceithir oisinnibh: eadhon dà fhailbheig air aon taobh dhi, agus dà fhailbheig air an taobh eile dhi.

4 Agus rinn e bataichean *a dh'*fhiodh sitim, agus chòmhdaich e thairis iad le òr.

5 Agus chuir e na bataichean anns na failbheagan air taobhan na h-àirce, chum an àirc a ghiùlan.

6 Agus rinn e caithir-thròcair *a dh'*òr fìor-ghlan[l]: dà làimh-choille gu leth a fad, agus làmh-choille gu leth a leud.

7 Agus rinn e dà cherub *a dh'*òr[m], buailte mach á aon mhìr rinn e iad, aig dà cheann na caithir-thròcair;

8 Aon cherub aig[1] a' cheann air an taobh so, agus cerub eile aig[2] a' cheann air an taobh ud: a mach as a' chaithir-

R.C. 1491.

[a] caib. 26. 28
[b] caib. 26. 5
[c] 1 Cor. 12. 20 Eph. 2. 20, 22 1 Pead. 2. 4, 5
[d] caib. 26. 7
[e] caib. 26. 31 30. 6 Mat. 27. 51 Eabh. 10. 20
[f] caib. 26. 36
[g] Salm 45. 14
[h] caib. 26. 14
[i] caib. 26. 15
[j] caib. 25. 5, 10 Air. 25. 1 Deut. 10. 3
[k] caib. 25. 10 40. 3, 21 Air. 10. 33, 35
[l] caib. 26. 15
[m] 1 Ri. 6. 23 Salm 80. 1
1 no, *as a' cheann.*
2 no, *as a' cheann.*

thròcair rinn e na ceruban aig a dà
cheann.
9 Agus bha na ceruban a' sgaoileadh *an*
sgiathan gu h-àrd[a], a' còmhdachadh le 'n
sgiathaibh os ceann na caithir-thròcair,
agus an aghaidhean r'a chéile; ris a'
chaithir-thròcair bha aghaidhean nan
cerub[b].
10 Agus rinn e 'm bòrd *a dh'* fhiodh
sitim[c]: dà làimh-choille 'fhad, agus
làmh-choille a leud, agus làmh-choille
gu leth 'àirde.
11 Agus chòmhdaich e thairis e le òr
fìor-ghlan, agus rinn e dha coron òir
mu'n cuairt.
12 Mar an ceudna rinn e dha iomall de
leud boise mu'n cuairt; agus rinn e coron
òir d'a iomall mu'n cuairt.
13 Agus thilg e dha ceithir failbheagan
òir, agus chuir e na failbheagan air na
ceithir oisinnibh a *bha* aig a cheithir
chosaibh.
14 Thall fa chomhair an iomaill bha na
failbheagan, na h-àiteachan do na bataich-
ibh gus am bòrd a ghiùlan.
15 Agus rinn e na bataichean *a dh'*fhiodh
sitim, agus chòmhdaich e thairis iad le
òr, gus am bòrd a ghiùlan.
16 Agus rinn e na soithichean a *bha* air
a' bhòrd, a mhiasan[g], agus a thùiseirean,
agus a chopain, agus a chuachan leis an
toirear seachad tabhartas-dibhe, *a dh'*òr
fìor-ghlan.
17 Agus rinn e 'n coinnleir[h] *a dh'*òr
fìor-ghlan; *a dh'*obair bhuailte rinn e 'n
coinnleir: bha a chos, agus a mheur, a
chopain, a chnapan, agus a bhlàthan, de'n
*ni* cheudna.
18 Agus sè meoir a' dol a mach as a
thaobhan: tri meoir a' choinnleir á aon
taobh dheth, agus tri meoir a' choinnleir
as an taobh eile dheth.
19 Tri copain air an deanamh cosmhuil
ri almonaibh ann an aon mheur, *maille* ri
cnap agus blàth; agus tri copain air an
deanamh cosmhuil ri almonaibh ann am
meur eile, *maille ri* cnap agus blàth: mar
sin anns na sè meoir a' dol a mach as a'
choinnleir.
20 Agus anns a' choinnleir *bha* ceithir
copain air an deanamh cosmhuil ri almon-
aibh, *maille* r'a chnaip agus a bhlàthan.
21 Agus cnap fo dhà mheur dheth, agus
cnap fo dhà mheur dheth, agus cnap fo
dhà mheur dheth, a réir nan sè meur a'
dol a mach as.
22 Bha'n cnaip agus am meoir de'n *ni*
cheudna: *b'*aon obair bhuailte a dh'òr
fìor-ghlan an t-iomlan deth.
23 Agus rinn e a sheachd lòchrain, agus
a smàladairean, agus a smàl-shoithichean,
*a dh'*òr fìor-ghlan.
24 *De* thàlann òir fhìor-ghloin rinn se
e, agus a shoithichean uile.
25 Agus rinn e altair na tùise[k] *a*
*dh'*fhiodh sitim; làmh-choille a fad, agus
làmh-choille a leud, (*bha i* ceithir-chèarn-
ach,) agus dà làimh-choille a h-àirde;
bha a h-adhaircean de'n *ni* cheudna.
26 Agus chòmhdaich e thairis i le òr
fìor-ghlan, a mullach, agus a taobhan
mu'n cuairt, agus a h-adhaircean; agus
rinn e coron òir dhi mu'n cuairt.
27 Agus rinn e dà fhailbheig òir dhi
fo a coron, aig a dà oisinn, air a dà thaobh,
*gu bhi* 'n an àitibh do na bataichibh chum
a giùlan leo.
28 Agus rinn e na bataichean *a dh'*fhiodh
sitim, agus chòmhdaich e thairis iad le òr.
29 Agus rinn e an oladh-ungaidh
naomh[d], agus an tùis fhìor-ghlan de spìos-
raidh chùbhraidh[e], a réir oibre an léigh.

B.C. 1491.

[a] Gen. 3. 34; Isa. 6. 3; Ese. x.
[b] caib. 25. 20
[c] caib. 25. 23; 35. 13; 40. 4, 22; Ese. 40. 39; Mal. 1. 12
[d] caib. 30. 23; Salm 23. 5; 92. 10; Isa. 61. 1, 3
[e] caib. 30. 34
[f] caib. 27. 1
[g] caib. 25. 29; 2 Tim. 2. 20
[h] caib. 25. 31; 40. 24, 25; 1 Each. 28. 15; 2 Each. 13. 11; Sech. 4. 2, 11; Eabh. 9. 2; Tais. 1. 12-20; 2. 1-5
[i] caib. 30. 18
[j] caib. 27. 9; 40. 8, 33; 1 Ri. 6. 36; Salm 84. 2, 10
[k] caib. 30. 1; 40. 27; Luc. 1. 9, 10; Tais. 8. 3, 4

## CAIB. XXXVIII.

1 *Altair na h-ìobairt-loisgte.* 8 *An soitheach-ionnlaid umha.* 9 *A' chùirt.* 24 *Tomhas an òir a chuireadh 'am feum 's an obair.*

AGUS rinn e altair na h-ìobairt-loisgte[f]
*a dh'*fhiodh sitim: cùig làmhan-coille
a fad, agus cùig làmhan-coille a leud, (*bha*
*i* ceithir-chèarnach,) agus tri làmhan-coille
a h-àirde.
2 Agus rinn e a h-adhaircean air a
ceithir oisinnibh: bha a h-adhaircean de'n
*ni* cheudna; agus chòmhdaich e thairis i
le umha.
3 Agus rinn e uile shoithichean na h-alt-
arach, na h-aighnean, agus na sluasaidean,
agus na cuachan, *agus* na greimichean,
agus na h-aighnean teine: a soithichean
uile rinn e *a dh'*umha.
4 Agus rinn e do'n altair cliath *de* lìon-
obair umha, f'a cuairt gu h-ìosal, gu ruig
a meadhon.
5 Agus thilg e ceithir failbheagan do
cheithir oisinnibh na cléith umha, *gu bhi*
'n an àitibh do na bataichibh.
6 Agus rinn e na bataichean *a dh'*fhiodh
sitim, agus chòmhdaich e thairis iad le
umha.
7 Agus chuir e na bataichean anns na
failbheagan air taobhan na h-altarach,
chum a giùlan leo: fàs le bòrdaibh rinn
e i.
8 Agus rinn e an soitheach-ionnlaid[i]
*a dh'*umha, agus a chos *a dh'*umha, de
sgàthanaibh *nam ban*, a chruinnich 'n am
buidhnibh aig dorus pàilliuin a' choimh-
thionail.
9 Agus rinn e a' chùirt[j] air an taobh
mu dheas, ris an àirde deas: *bha* cùirt-
einean na cùirte *a dh'*anart grinn toinnte,
ceud làmh-choille *air fad;*
10 Am puist fichead, agus am buinn
umha fichead; *bha* cromagan nam post
agus an cuairteagan *a dh'*airgiod.
11 Agus air an taobh mu thuath, *bha*
*na cùirteinean* ceud làmh-choille; am
puist fichead, agus am buinn umha fich-
ead: cromagan nam post, agus an cuairt-
eagan *a dh'*airgiod.
12 Agus air an taobh an iar *bha* cùirt-
einean leth-cheud làmh-choille; am puist
deich, agus am buinn deich: cromagan

nam post agus an cuairteagan *a dh'*air-
giod.
13 Agus air an taobh an ear ris an àird
an ear, leth-cheud làmh-choille.
14 *Bha* cùirteinean aon taoibh *de'n*
*gheata* cùig làmhan-coille deug; am puist
tri, agus am buinn tri.
15 Agus air son an taoibh eile de gheata
na cùirte, air an làimh so agus air an làimh
ud, *bha* cùirteinean cùig làmhan - coille
deug; am puist tri, am buinn tri.
16 *Bha* cùirteinean na cùirte uile mu'n
cuairt *a dh'*anart grinn toinnte.
17 Agus *bha* buinn nam post *a dh'*umha;
cromagan nam post, agus an cuairteagan
*a dh'*airgiod, agus còmhdach an ceann *a*
*dh'*airgiod; agus *bha* uile phuist na cùirte
air an ceangal mu'n cuairt le airgiod.
18 Agus *bha* 'm brat air son geata na
cùirte 'n a obair shnàthaid' *de* ghorm[b],
agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus *a*
*dh'*anart grinn toinnte: agus *b'e* fichead
làmh-choille 'fhad, agus *b'e* àirde 's an leud
cùig làmhan-coille, a' coimh-fhreagairt do
chùirteinibh na cùirte:
19 Agus am puist ceithir, agus am buinn
umha ceithir; an cromagan *a dh'*airgiod,
agus còmhdach an ceann, agus an cuairt-
eagan *a dh'*airgiod.
20 Agus *bha* uile phinneachan[c] a'
phàilliuin, agus na cùirte mu'n cuairt *a*
*dh'*umha.
21 *Is* e sin àireamh *nithean* a' phàilliuin,
pàilliuin na Fianuis[g], mar a chaidh an
àireamh, a réir àithne Mhaois, *air son*
seirbhis nan Lebhitheach, le làimh Itam-
air[h], mhic Aaroin an t-sagairt.
22 Agus rinn Besaleel mac Uri[i], mhic
Shur, de thréibh Iudah, gach *ni* a dh'àithn
an Tighearna do Mhaois;
23 Agus maille ris Aholiab[j], mac Ahis-
amaich, de thréibh Dhain, gearradair, agus
oibriche ealanta, agus fear oibre gréise
ann an gorm, agus ann an corcur, agus ann
an scàrlaid, agus ann an anart grinn.
24 B'e 'n t-òr uile[k] a chuireadh 'am
feum 's an obair, ann an uil' obair an *ion-*
*aid* naoimh, eadhon òr an tabhartais, naoi
tàlanna fichead, agus seachd ceud agus
deich secel 'ar fhichead, a réir seceil an
*ionaid* naoimh[l].
25 Agus *b'e* airgiod na muinntir a chaidh
àireamh de'n choimhthional, ceud tàlann,
agus mìle agus seachd ceud agus cùig
secel deug agus tri fichead, a réir seceil
an *ionaid* naoimh.
26 Becah air son gach fir, *'s e sin* leth
seceil, a réir seceil an *ionaid* naoimh, air
son gach aoin a chaidh gu bhi air àireamh[p],
o fhichead bliadhn' a dh'aois agus os a
cheann, air son shè ceud mìle agus thri
mìle agus chùig ceud agus leth-cheud
*fear*[q].
27 Agus de'n cheud tàlann airgid thilg-
eadh buinn an *ionaid* naoimh[r], agus buinn
an roinn-bhrait; ceud bonn de'n cheud
tàlann, tàlann do gach bonn.

R.C. 1491.

[a] caib. 27. 17
[b] 2 Each. 3. 14
[c] caib. 25. 4 35. 23
[d] caib. 31. 10 35. 19
[e] caib. 27. 19 2 Each. 3. 9 Esr. 9. 8 Isa. 22. 23
[f] caib. 28. 4 Ese. 42. 14
[g] Air. 1. 50, 53 9. 15 10. 11 17. 7, 8 18. 2 2 Each. 24. 6 Gnio. 7. 44 Tais. 11. 19
[h] Air. 4. 28, 33
[i] caib. 31. 1, 6 36. 30
[j] caib. 35. 34
[k] 1 Each. 22. 14 29. 2, 7 Hag. 2. 8
[l] caib. 30. 13, 24 Lebh. 5. 15 27. 3, 25 Air. 3. 47 18. 16
[m] caib. 28. 9-12
[n] caib. 28. 29 Ios. 4. 7
[o] caib. 28. 15, &c.
[p] caib. 30. 13, 15
[q] Air. 1. 46 26. 51
[r] caib. 26. 19-32
[s] Tais. 21. 19, 20
1 no, *ruti*.

28 Agus de'n mhìle agus sheachd ceud
agus a' chùig *secel* deug agus tri fichead,
rinn e cromagan do na puist, agus chòmh-
daich e 'n cinn, agus chuir e cuairteagan
mu'n timchioll[a].
29 Agus *b'e* umha an tabhartais deich
agus tri fichead tàlann, agus dà mhìle
agus ceithir cheud secel.
30 Agus rinn e le sin na buinn do dhorus
pàilliuin a' choimhthionail, agus an altair
umha, agus a' chliath umha aice, agus
soithichean na h-altarach uile,
31 Agus buinn na cùirte mu'n cuairt,
agus buinn geata na cùirte, agus uile phinn-
eachan a' phàilliuin, agus uile phinn-
eachan na cùirte mu'n cuairt.

## CAIB. XXXIX.

1 *Eudach na seirbhis, agus an t-eudach naomh.*
*2 An ephod. 8 An uchd-éideadh. 22 Falluinn*
*na h-ephoid. 27 Na còtaichean, an crùn-*
*sagairt, agus an crios a dh'anart grinn. 30*
*Leac a' chrùin naoimh. 43 Dh'amhairc Maois*
*air an obair uile, agus thaitinn i ris.*

AGUS de'n ghorm, agus *de'n* chorcur,
agus *de'n* scàrlaid[c], rinn iad éideadh
frithealaidh[d], gu frithealadh 's an *ionad*
naomh, agus rinn iad éideadh naomh do
Aaron; mar a dh'àithn an Tighearna do
Mhaois[f].
2 Agus rinn e 'n ephod *a dh'* òr, *de* ghorm,
agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, agus
*a dh'*anart grinn toinnte.
3 Agus bhuail iad a mach an t-òr 'n a
leacaibh tana, agus ghearr iad *e 'n a*
shnàithnibh, a chum 'oibreachadh am
measg a' ghuirm, agus am measg a'
chorcuir, agus am measg na scàrlaid,
agus am measg an anairt ghrinn le
obair ealanta.
4 Rinn iad mìrean-guaille dhi, ceang-
ailte ri 'chéile air a dà oir: *mar sin*
chuireadh ri 'chéile ì.
5 Agus *bha* crios rìomhach na h-ephoid
a *bha* air a h-uachdar, de'n *ni* cheudna, a
réir a h-oibre féin; *eadhon a dh'*òr, *de*
ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid,
agus *a dh'*anart grinn toinnte: mar a
dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
6 Agus dh'oibrich iad clachan onics
ceangailte ann am failibh òir, air an gearr-
adh le gearradh seula, le ainmibh chloinn
Israeil *orra*[m].
7 Agus chuir e iad air guaillibh na
h-ephoid, *gu bhi 'n an* clacha cuimhneach-
ain do chloinn Israeil[n]; mar a dh'àithn
an Tighearna do Mhaois.
8 Agus rinn e 'n uchd-éideadh[o] le obair
ealanta a réir oibre na h-ephoid *a dh'*òr, *de*
ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid,
agus *a dh'*anart grinn toinnte.
9 Bha i ceithir-chèarnach; rinn iad an
uchd-éideadh dà-fhillte: réis a fad, agus
réis a leud; *bha i* dà-fhillte.
10 Agus chuir iad innte ceithir sreathan
chlach[s]: *a' cheud* sreath, sardius[1], topas,
agus carbuncul: *so* a' cheud sreath.

11 Agus an dara sreath, emerald, saphir, agus daoimein.

12 Agus an treas sreath, ligur, agat, agus ametist.

13 Agus an ceathramh sreath, beril, onics, agus iasper: *bha iad* air an ceangal ann am failibh òir 'n an suidheachadh.

14 Agus *bha* na clachan a réir ainmean chloinn Israeil[b], a dhà-deug a réir an ainmean le gearradh seula, gach aon aca le 'h-ainm féin, a réir an dà thréibh dheug.

15 Agus rinn iad air an uchd-éideadh slabhruidhean aig na cinn, *a dh'*obair shnìomhta *dh'*òr fìor-ghlan.

16 Agus rinn iad dà fhailbheig òir, agus dà fhàinne òir: agus chuir iad an dà fhàinne air dà cheann na h-uchd-éididh.

17 Agus chuir iad an dà[d] *shlabhruidh* shnìomhta 's an dà fhàinne air cinn na h-uchd-éididh.

18 Agus dhaingnich iad dà cheann na dà *shlabhruidh* shnìomhta 's an dà fhail, agus chuir siad iad air mìribh-guaille na h-ephoid, air a beulaobh.

19 Agus rinn iad dà fhàinne òir, agus chuir siad iad air dà cheann na h-uchd-éididh, air an iomall dith, a *bha* air taobh na h-ephoid a stigh.

20 Agus rinn iad dà fhàinne òir *eile*, agus chuir siad iad air dà thaobh na h-ephoid gu h-ìosal, leth ris a' chuid bheoil di fa chomhair a' choimhcheangail *eile*, os ceann crios rìomhaich na h-ephoid.

21 Agus cheangail iad an uchd-éideadh le a fàinnibh ri fàinnibh na h-ephoid le h-éill ghuirm, a chum gu-m bitheadh i os ceann crios rìomhaich na h-ephoid, agus nach bitheadh an uchd-éideadh air a fuasgladh o'n ephoid; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

22 Agus rinn e falluinn[e] na h-ephoid *a dh'*obair fhighte, uile *de* ghorm.

23 Agus *bha* toll ann am meadhon na falluin, mar tholl lùirich-mhàilich, *agus* oir timchioll a tuill, a chum nach reubtadh i.

24 Agus rinn iad air iomallaibh na falluinn pomgranata *de* ghorm, agus *de* chorcur, *agus de* scàrlaid, *agus a dh'anart* toinnte.

25 Agus rinn iad cluig[h] *a dh'*òr fìor-ghlan, agus chuir iad na cluig eadar na pomgranatan[i], air iomall na falluinn mu'n cuairt eadar na pomgranata:

26 Clag agus pomgranat, clag agus pomgranat, air iomall na falluinn mu'n cuairt, a fhrithealadh *innte*; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

27 Agus rinn iad còtaichean[k] *a dh'*anart grinn, *a dh'*obair fhighte, air son Aaroin agus a chuid mac,

28 Agus crùn-sagairt[l] *a dh'*anart grinn, agus boineidean sgiamhach *a dh'*anart grinn, agus brigis anairt[m] *a dh'*anart grinn toinnte,

29 Agus crios *a dh'*anart grinn toinnte[o], agus *de* ghorm, agus *de* chorcur, agus *de* scàrlaid, *a dh'*obair shnàthaid; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

30 Agus rinn iad leac a' chrùin naoimh a *dh'*òr fìor-ghlan, agus sgrìobh iad oirre sgrìobhadh, *cosmhuil ri* gearradh seula, NAOMHACHD DO'N TIGHEARNA[a].

31 Agus cheangail iad rithe iall de ghorm, g'a daingneachadh air a' chrùn gu h-àrd; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

32 Mar so chrìochnaicheadh uil' obair pàilliuin bùtha a' choimhthionail: agus rinn clann Israeil a réir gach *ni* a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[c]; mar sin rinn iad. ¶

33 Agus thug iad am pàilliun gu Maois, am bùth, agus 'airneis uile, a chromagan, a bhuird, a chroinn, agus a phuist, agus a bhuinn;

34 Agus an còmhdach de chraicnibh reitheachan air an dath dearg, agus an còmhdach de chraicnibh bhroc, agus brat a' chòmhdaich;

35 Airc na Fianuis, agus a bataichean, agus a' chaithir-thròcair;

36 Am bòrd *agus* a shoithichean uile, agus an t-aran taisbeanaidh;

37 An coinnleir fìor-ghlan *agus* a lòchrain, *eadhon a* lòchrain gu bhi air an cur ann an ordugh, agus a shoithichean uile, agus an oladh a chum soluis;

38 Agus an altair òir, agus an oladh-ungaidh, agus an tùis chùbhraidh, agus am brat air son doruis a' phàilliuin;

39 An altair umha, agus a cliath umha, a bataichean, agus a soithichean uile, an soitheach-ionnlaid agus a chos;

40 Cùirteinean na cùirte, a puist, agus a buinn, agus am brat air son geata na cùirte, a cùird, agus a pinneachan, agus uile shoithichean seirbhis a' phàilliuin, air son bùtha a' choimhthionail;

41 Eudach an fhrithealaidh[f], gu frithealadh 's an *ionad* naomh, an t-eudach naomh air son Aaroin an t-sagairt, agus eudach a chuid mac, a fhrithealadh ann an dreuchd an t-sagairt.

42 A réir gach ni a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[g], mar sin rinn clann Israeil an obair uile.

43 Agus dh'amhairc Maois air an obair uile, agus, feuch, rinn iad i mar a dh'àithn an Tighearn', eadhon mar sin rinn iad i: agus bheannaich Maois iad[j].

## CAIB. XL.

1 *Thugadh àithne do Mhaois gu-n cuireadh e suas pàilliun bùtha a' choimhthionail, agus gu-n naomhaicheadh se e.* 16 *Rinn Maois gach ni a dh'àithn an Tighearna dha.* 34 *Chòmhdaich neul bùth a' choimhthionail.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Air a' cheud là de'n cheud mhìos[n] cuiridh tu suas pàilliun bùtha a' choimhthionail.

R.C. 1491.

a Sech. 14. 20
b Tais. 21. 12
c rann. 42, 43; caib. 25. 40; Deut. 12. 32; 1 Sam. 15. 22; 1 Each. 28. 19; Mat. 28. 20; Eabh. 8. 5
d Dan. 1. 10
e caib. 28. 31
f caib. 31. 10
g caib. 35. 10
h caib. 28. 33
i Dan. 4. 13
j Gen. 14. 19; Lebh. 9. 22, 23; Air. 6. 23-27; Ios. 22. 6; 2 Sam. 6. 18; 1 Ri. 8. 14; 2 Each. 30. 27; Neh. 11. 2; Luc. 2. 34
k caib. 28. 39, 40
l caib. 28. 4, 39
m caib. 28. 42; Ese. 44. 18
n rann 17; caib. 12. 2; 13. 4; Air. 7. 1
o caib. 28. 39

3 Agus cuiridh tu ann àirc na Fianuis, agus folaichidh tu 'n àirc leis an roinn-bhrat.

4 Agus bheir thu stigh am bòrd, agus cuiridh tu 'an ordugh na nithean a tha gu bhi air an cur 'an ordugh air[c]; agus bheir thu stigh an coinnleir, agus lasaidh tu a lòchrain.

5 Agus suidhichidh tu an altair òir *a tha* chum na tùise fa chomhair àirce na Fianuis, agus cuiridh tu brat an doruis ris a' phàilliun.

6 Agus suidhichidh tu altair na h-ìob-airt-loisgte fa chomhair doruis pàilliuin bùtha a' choimhthionail.

7 Agus suidhichidh tu an soitheach-ionnlaid[f] eadar bùth a' choimhthionail agus an altair, agus cuiridh tu uisge ann.

8 Agus cuiridh tu suas a' chùirt mu'n cuairt, agus crochaidh tu suas am brat aig geata na cùirte.

9 Agus gabhaidh tu an oladh-ungaidh, agus ungaidh tu am pàilliun[h], agus gach ni *a tha* ann, agus naomhaichidh tu e, agus a shoithichean uile: agus bithidh e naomh.

10 Agus ungaidh tu altair na h-ìobairt-loisgte, agus a soithichean uile, agus naomhaichidh tu an altair: agus bithidh an altair ro[1] naomh[j].

11 Agus ungaidh tu an soitheach-ionnlaid agus a chos, agus naomhaichidh tu e.

12 Agus bheir thu Aaron agus a mhic[l] gu dorus bùtha a' choimhthionail, agus ionnlaididh tu iad le uisge.

13 Agus cuiridh tu air Aaron an t-eud-ach naomh, agus ungaidh tu e[m], agus naomhaichidh tu e[n]; agus fritheilidh e dhomhsa ann an dreuchd an t-sagairt.

14 Agus bheir thu leat a mhic, agus cuiridh tu còtaichean orra.

15 Agus ungaidh tu iad, mar a dh'ung thu 'n athair, agus fritheilidh iad dhomhsa ann an dreuchd an t-sagairt; oir bithidh gu deimhin an ungadh-san dhoibh a chum sagartachd shìorruidh[q] air feadh an gin-ealach.

16 Agus rinn Maois a réir gach ni a dh'àithn an Tighearna dha: mar sin rinn e.

17 Agus b'anns a' cheud mhìos[s], 's an dara bliadhna, air a' cheud *là* de'n mhìos, a chuireadh suas am pàilliun.

18 Agus chuir Maois suas am pàilliun agus dhaingnich e a bhuinn, agus chuir e suas a bhuird, agus chuir e stigh a chroinn, agus thog e suas a phuist.

19 Agus sgaoil e mach am bùth os ceann a' phàilliuin, agus chuir e còmhdach a' bhùtha air os a cheann; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

20 Agus ghabh e agus chuir e an Fhianuis[v] anns an àirc', agus chuir e na bataich-ean air an àirc', agus chuir e a' chaithir-thròcair[x] air an àirc' os *a* ceann.

21 Agus thug e an àirc a stigh do'n phàilliun, agus chuir e suas brat a' chòmh-daich[a], agus chòmhdaich e àirc na Fian-uis; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

22 Agus chuir e 'm bòrd[b] ann am bùth a' choimhthionail air taobh a' phàilliuin mu thuath[d], an taobh a muigh de'n roinn-bhrat.

23 Agus chuir e 'n t-aran ann an ordugh air, ann an làthair an Tighearna; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

24 Agus chuir e an coinnleir ann am bùth a' choimhthionail, thall fa chomhair a' bhuird, air taobh a' phàilliuin ris an àirde deas.

25 Agus las e na lòchrain[e] ann an làth-air an Tighearna; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

26 Agus chuir e an altair òir ann am bùth a' choimhthionail, air beulaobh an roinn-bhrat,

27 Agus loisg e tùis chùbhraidh[g] oirre; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

28 Agus chuir e suas am brat aig dorus a' phàilliuin.

29 Agus chuir e altair na h-ìobairt-loisgte[i] làimh ri dorus pàilliuin bùtha a' choimhthionail, agus thug e suas oirre an ìobairt-loisgte, agus an tabhartas-bìdh; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

30 Agus chuir e 'n soitheach-ionnlaid[k] eadar bùth a' choimhthionail agus an altair, agus chuir e uisge ann, a dh'ionn-lad *leis*.

31 Agus dh'ionnlaid Maois, agus Aaron, agus a mhic, an làmhan agus an cosan aige.

32 An uair a bha iad gu dol a stigh do bhùth a' choimhthionail, agus gu teachd am fagus do'n altair, dh'ionnlaid siad iad féin[o], mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

33 Agus chuir e suas a' chùirt[p] tim-chioll a' phàilliuin agus na h-altarach, agus chuir e suas brat geata na cùirte: mar sin chrìochnaich Maois an obair.

34 An sin chòmhdaich neul[r] bùth a choimhthionail, agus lìon glòir an Tigh-earn' am pàilliun.

35 Agus cha b'urrainn Maois dol a stigh do bhùth a' choimhthionail, a chionn gu-n do ghabh an neul còmhnuidh air, agus gu-n do lìon glòir an Tighearn' am pàill-iun.

36 Agus an uair a dh'éirich an neul suas[t] o mhullach a' phàilliuin, chaidh clann Israeil air an aghaidh 'n an uile thurusaibh:

37 Ach mur d'éirich an neul suas, an sin cha do thriall iad gus an là 's an d'éirich e suas[u].

38 Oir bha neul an Tighearn'[w] air a' phàilliun 's an là, agus bha teine air 's an oidhche, ann an sealladh thighe Israeil uile, air feadh an uile thurusan.

R.C. 1491.

[a] caib. 26. 33; 35. 12
[b] rann 4
[c] Lebh. 24. 8
[d] caib. 26. 35
[e] rann 4; caib. 25. 37
[f] rann 30; caib. 30. 18
[g] caib. 30. 7
[h] caib. 30. 26
[i] rann 6; caib. 27. 1, 2
[1] *naomhachd nan naomhachd.*
[j] caib. 29. 36, 37
[k] rann 7; caib. 30. 18
[l] Lebh. 8. 1-13
[m] caib. 28. 41; Isa. 61. 1; 1 Eoin 2. 20
[n] Eoin 17. 19
[o] caib. 30. 19, 20; Salm 73. 13
[p] rann 8; caib. 27. 9, 16
[q] Air. 25. 13; Salm 110. 4; Eabh. 7. 17-24
[r] caib. 13. 21, 22; 26. 43; 33. 9; Lebh. 16. 2; Air. 9. 15; 1 Ri. 8. 10; 2 Each. 5. 13; 7. 2; Salm 18. 10-12; Isa. 6. 4; Hag. 2. 7, 9; Tais. 15. 8
[s] rann 2; Air. 7. 1
[t] Neh. 9. 19
[u] Salm 31. 15
[v] caib. 25. 16
[w] Salm 78. 14; 105. 39; Isa. 4. 5
[x] caib. 37. 6-9

# TREAS LEABHAR MHAOIS,

D'AN AINM

# LEBHITICUS.

## CAIB. I.

*3 Iobairtean-loisgte de'n bhuar, 10 de na treud-aibh, 14 agus a dh'eunlaith.*

AGUS ghairm an Tighearn' air Maois,
agus labhair e ris á pàilliun a'
choimhthionail[b], ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, Ma bheir duine *sam bith* agaibh tabh-
artas a dh'ionnsuidh an Tighearna[c], bheir
sibh 'ur tabhartas de'n spréidh, *eadhon*
de'n bhuar agus de'n treud.
3 Ma *bhitheas* a thabhartas de'n bhuar 'n
a ìobairt-loisgte, thugadh e seachad *beath-*
*ach* firionn gun ghaoid[d]: aig dorus pàill-
iuin a' choimhthionail bheir e seachad e d'a
shaor thoil féin, an làthair an Tighearn'.
4 Agus cuiridh e a làmh air ceann na
h-ìobairt-loisgte[f]: agus gabhar air a shon
i[g], a dheanamh réite air a shon[h].
5 Agus marbhaidh e an tarbh òg an làth-
air an Tighearn': agus bheir na sagairt,
mic Aaroin, leo an fhuil, agus crathaidh
iad an fhuil[j] mu'n cuairt air an altair, a
*tha* aig dorus pàilliuin a' choimhthionail.
6 Agus fionnaidh e an ìobairt-loisgte,
agus gearraidh e i 'n a mìribh.
7 Agus cuiridh mic Aaroin an t-sagairt
teine air an altair, agus leagaidh iad fiodh
ann an ordugh air an teine.
8 Agus leagaidh na sagairt, mic Aaroin,
na mìrean, an ceann, agus an t-saill, ann
an ordugh air an fhiodh a *tha* air an
teine, a *tha* air an altair.
9 Ach a mhionach agus a chosan nigh-
idh e ann an uisge: agus loisgidh an sagart
an t-iomlan air an altair, mar ìobairt-
loisgte, tabhartas a bheirear suas le teine,
a dh'fhàile cùbhraidh[m] do'n Tighearn'.
10 Agus ma's ann de na treudaibh a
*bhitheas* a thabhartas, *eadhon* de na caor-
aich, no de na gabhraibh, chum ìobairt-
loisgte, 'n a *bheathach* firionn gun ghaoid
bheir e leis e.
11 Agus marbhaidh se e aig taobh na
h-altarach mu thuath[n] ann an làthair an
Tighearn': agus crathaidh na sagairt, mic
Aaroin, 'fhuil air an altair mu'n cuairt.
12 Agus gearraidh e 'n a mhìribh e,
maille r'a cheann agus r'a shaill; agus
cuiridh an sagart iad ann an ordugh air
an fhiodh a *tha* air an teine, a *tha* air an
altair.
13 Ach nighidh e am mionach agus na
cosan le uisge; agus bheir an sagart leis
an t-iomlan, agus loisgidh e air an altair
e, mar ìobairt-loisgte, tabhartas a bheir-

R.C. 1490.

[a] caib. 5. 7; 12. 8; Luc. 2. 24
[b] Ecs. 19. 3; Air. 12. 4, 5
[c] caib. 22. 18
[d] caib. 3. 1; 22. 20, 21; Ecs. 12. 5; Deut. 15. 21; Mal. 1. 14; Luc. 1. 35; Eoin 1. 36; Eph. 5. 27; Eabh. 9. 14; 1 Pead. 1. 19
[e] Gen. 15. 10
[f] caib. 3. 2, 8, 13; 4. 15; 8. 14, 22; 16. 21; Ecs. 29. 10, 15, 19
[g] caib. 22. 21, 27; Isa. 56. 7
[h] caib. 4. 20, 26; 9. 7; 16. 24; Air. 15. 25; 2 Each. 29. 23, 24; Eabh. 10. 4; 1 Eoin 2. 2
[i] rann. 9, 13
[j] caib. 3. 8; 2 Each. 35. 11; Isa. 52. 15; Eabh. 12. 24
[k] caib. 6. 14; 9. 17; Air. 15. 4
[l] rann 9; caib. 5. 12; 24. 7
[m] Gen. 8. 21; Ecs. 20. 28, 41; Eph. 5. 2; Phil. 4. 18
[n] Ecs. 40. 22; Ese. 8. 5
[o] Ecs. 29. 2

ear suas le teine, a dh'fhàile cùbhraidh
do'n Tighearn'.
14 Agus ma's ann a dh'eunlaith *a bhith-*
*eas* a thabhartas do'n Tighearna *chum*
ìobairt-loisgte, an sin bheir e a thabhartas
de thurturaibh[a], no de cholumain òga.
15 Agus bheir an sagart e chum na h-al-
tarach, agus snìomhaidh e a cheann deth,
agus loisgidh e air an altair *e*; agus fàisgear
a mach 'fhuil air taobh na h-altarach.
16 Agus spìonaidh e a gheuban as
maille r'a chlòimh, agus tilgidh e làimh
ris an altair e, air an taobh an ear, a
dh'àite na luatha.
17 Agus sgoiltidh e maille r'a sgiath-
aibh e, *ach* cha roinn e o 'chéile *e*[e]: agus
loisgidh an sagart e air an altair, air an
fhiodh a *tha* air an teine, mar ìobairt-
loisgte, tabhartas a bheirear suas le teine,
a dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearna[i].

## CAIB. II.

*1 An tabhartas-bìdh de phlùr mìn maille ri olaidh agus ri tùis. 12 Tabhartas ceud-thor-aidh gach bliadhna. 13 Bheirear seachad gach tabhartas-bìdh le salann.*

AGUS an uair a bheir neach air bith
tabhartas-bìdh do'n Tighearna[k],
bithidh a thabhartas *de* phlùr mìn: agus
dòirtidh e oladh air, agus cuiridh e tùis air:
2 Agus bheir se e gu mic Aaroin, na
sagartan, agus gabhaidh e as làn a dhùirn
d'a phlùr, agus d'a olaidh, maille r'a thùis
uile; agus loisgidh an sagart a chuimh-
neachan air an altair[l], *gu bhi* 'n a thabh-
artas air a thoirt suas le teine, a dh'fhàile
cùbhraidh do'n Tighearn'.
3 Agus fuigheall an tabhartais-bhìdh,
*is* le Aaron agus le 'mhic *e*: *is* ni ro
naomh e de thabhartais an Tighearn'
air an toirt suas le teine.
4 Agus ma bheir thu seachad tabhart-
as-bìdh air a dheasachadh 's an àmhuinn,
*is* breacagan neo-ghoirtichte de phlùr mìn
measgta le olaidh a *bhitheas ann*, no dèar-
nagan neo-ghoirtichte[o], ungta le olaidh.
5 Agus ma's tabhartas-bìdh *air a dheas-*
*achadh* ann an aghann *a bhitheas* a' d'
thabhartas, bithidh e *de* phlùr mìn neo-
ghoirtichte, measgta le olaidh.
6 Roinnidh tu e 'n a mhìribh, agus
dòirtidh tu oladh air: *is* tabhartas-bìdh
a tha ann.
7 Agus ma *bhitheas* do thabhartas 'n a
thabhartas-bìdh o'n aghann-ròstaidh,
nithear e de phlùr mìn le olaidh.
8 Agus bheir thu 'n tabhartas-bìdh, a

nithear de na nithibh so, chum an Tigh-
earn': agus an uair a thaisbeanar do'n
t-sagart e, bheir se e chum na h-altarach.
9 Agus gabhaidh an sagart as an tabh-
artas-bhìdh cuimhneachan[a] dheth, agus
loisgidh se *e* air an altair: *is* tabhartas
*a th'ann* air a thoirt suas le teine, a
dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearn'.
10 Agus an ni a dh'fhàgar de'n tabh-
artas-bhìdh, *is le* Aaron agus *le* 'mhic *e*;
*tha e* 'n a ni ro naomh de thabhartais an
Tighearn' air an toirt suas le teine.
11 Cha deanar tabhartas-bìdh sam
bith, a bheir sibh a dh'ionnsuidh an
Tighearna, le taois ghoirt[e]; oir cha loisg
sibh a' bheag de thaois ghoirt, no de
mhil, ann an tabhartais an Tighearn' a
bheirear suas le teine.
12 A thaobh tabhartais a' cheud tor-
aidh[g], bheir sibh seachad e do'n Tigh-
earn': ach cha loisgear air an altair e
chum fàile chùbhraidh.
13 Agus gach tabhartas-bìdh a bheir
thu leat, ni thu blasda le salann[h]: cha
mhò a leigeas tu le salann coimhcheang-
ail do Dhé 'bhi dh'easbhuidh air do thabh-
artas-bìdh: le d' thabhartais uile bheir
thu seachad salann.
14 Agus ma bheir thu seachad tabhart-
as-bìdh de d' cheud-thoradh do'n Tigh-
earna, bheir thu seachad mar an tabhart-
as-bìdh de d' cheud-thoradh, diasan glasa
a dh'arbhar cruaidhichte leis an teine,
*eadhon* sìol buailte as na diasaibh ùra[k].
15 Agus cuiridh tu oladh air, agus
leagaidh tu tùis air: is tabhartas-bìdh e.
16 Agus loisgidh an sagart a chuimh-
neachan, cuid d'a arbhar buailte, agus
cuid d'a olaidh, maille r'a thùis uile: *is*
tabhartas *e* a bheirear suas le teine do'n
Tighearna.

## CAIB. III.

1 *An tabhartas-sìth de'n bhuar,* 6 *de'n treud,*
7 *uan,* 12 *no gabhar, gun ghaoid.*

AGUS ma *bhitheas* a thabhartas *a*
*chum* ìobairt thabhartas-sìth[l], ma's
ann de'n bhuar a bheir e seachad *e*, ma's
firionn no boirionn *e*, bheir e seachad e
gun ghaoid[m] an làthair an Tighearn'.
2 Agus cuiridh e a làmh air ceann[n] a
thabhartais, agus marbhaidh se e aig
dorus pàilliuin a' choimhthionail: agus
crathaidh mic Aaroin, na sagartan, an
fhuil air an altair mu'n cuairt.
3 Agus bheir e seachad a dh'ìobairt
nan tabhartas-sìth, tabhartas a bheirear
suas le teine do'n Tighearn': an t-saill a
*tha* 'comhdachadh a' mhionaich[o], agus
an t-saill uile a *th*'air a' mhionach,
4 Agus an dà àra, agus an t-saill a *tha*
orra, a *tha* air an loch-'léin, agus an sgairt
a *tha* os ceann nan àinean; maille ris na
h-àirnibh, bheir e air falbh i.
5 Agus loisgidh mic Aaroin e air an
altair[q], air an ìobairt-loisgte, a *tha* air an
fhiodh a *th*'air an teine: *is* tabhartas *e* a

B.C. 1490.

a caib. 6. 15
b rann 1
c 1 Ri. 8. 62
d caib. 4. 4, 15, 24
e caib. 6. 17
Ecs. 12. 19, 20
Mat. 16. 11
Marc. 8. 15
Luc. 12. 1
1 Cor. 5. 6-8
f Ecs. 29. 22
g caib. 23. 10, 11
Ecs. 22. 29
h Air. 18. 19
Esr. 7. 22
Ese. 43. 24
Marc. 9. 40
i rann 4
j caib. 21. 6, 22
Air. 28. 2
Ese. 44. 7
Mal. 1. 7. 12
1 Cor. 10. 21
k 2 Ri. 4. 42
l caib. 7. 11, 29
22. 21
m Air. 6. 14
Mal. 1. 8, 14
Eabh. 10. 22
n caib. 1. 4, 5
8. 22
16. 21
Ecs. 29. 10
o caib. 4. 8, 9
Ecs. 29. 10
p caib. 5. 15, 17
Air. 15. 22
Salm 19. 12
Eabh. 5. 2
q caib. 6. 12
2 Each. 35. 14
Ese. 44. 15

bheirear suas le teine, a dh'fhàile cùbh-
raidh do'n Tighearn'.
6 Agus ma's ann *de* 'n treud *a* bhitheas
a thabhartas chum ìobairt thabhartas-
sìth do'n Tighearna, firionn no boirionn;
bheir e seachad e gun ghaoid[b].
7 Ma bheir e seachad uan mar'a thabh-
artas, bheir e seachad e an làthair an
Tighearn'[c].
8 Agus cuiridh e a làmh air ceann[d] a
thabhartais, agus marbhaidh se e fa
chomhair pàilliuin a' choimhthionail:
agus crathaidh mic Aaroin 'fhuil air an
altair mu'n cuairt.
9 Agus bheir e seachad *cuid* a dh'ìob-
airt nan tabhartas-sìth, mar thabhartas
a bheirear suas le teine do'n Tighearn'; a
shaill[f] *agus* an t-earball uile, teann air a'
chnàimh-dhroma bheir e air falbh e;
agus an t-saill a tha 'còmhdachadh a'
mhionaich, agus an t-saill uile a *tha* air a'
mhionach.
10 Agus an dà àra, agus an t-saill a
*tha* orra, a *tha* làimh ris an loch-'léin,
agus an sgairt os ceann nan àinean[i];
maille ris na h-àirnibh, bheir e air falbh i.
11 Agus loisgidh an sagart e air an
altair; *is e* biadh an tabhartais[j] a bheir-
ear suas le teine do'n Tighearn'.
12 Agus ma's gabhar *a bhitheas* 'n a
thabhartas, bheir e seachad i an làthair
an Tighearn'.
13 Agus cuiridh e a làmh air a ceann,
agus marbhaidh e i fa chomhair pàilliuin
a' choimhthionail: agus crathaidh mic
Aaroin a fuil air an altair mu'n cuairt.
14 Agus bheir e seachad dhith a thabh-
artas, *eadhon* tabhartas a bheirear suas le
teine do'n Tighearn'; an t-saill a tha
'comhdachadh a' mhionaich, agus an t-saill
uile a *tha* air a' mhionach,
15 Agus an dà àra, agus an t-saill a *tha*
orra, a *tha* làimh ris an loch-'léin, agus
an sgairt os ceann nan àinean; maille
ris na h-àirnibh, bheir e air falbh i.
16 Agus loisgidh an sagart iad air an
altair: *is iad* biadh an tabhartais a bheir-
ear suas le teine, chum fàile chùbhraidh.
An t-saill uile *is* leis an Tighearna.
17 *Bithidh e* 'n a reachd bith-bhuan
do'r ginealachaibh air feadh 'ur n'àit-
eacha-còmhnuidh uile, nach ith sibh saill
no fuil sam bith.

## CAIB. IV.

1 *Iobairt-pheacaidh an aineolais,* 3 *air son an*
*t-sagairt,* 13 *air son a' choimhthionail,* 22
*air son uachdarain,* 27 *agus air son an*
*t-sluaigh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh,
Ma pheacaicheas anam trìd aineolais[p] an
aghaidh aoin sam bith a dh'àitheantaibh
an Tighearn', (*a thaobh* nithe nach bu
chòir a dheanamh,) agus gu-n dean e *ni*
an aghaidh aoin diubh;

3 Ma pheacaicheas an sagart a chaidh ungadh, a réir peácaidh an t-sluaigh ; an sin thugadh e air son a pheacaidh a pheacaich e, tarbh òg gun ghaoid[a] a dh'ionnsuidh an Tighearna chum ìobairt-pheacaidh.

4 Agus bheir e an tarbh gu dorus pàilliuin a'choimhthionail[c] an làthair an Tighearn' ; agus cuiridh e a làmh air ceann an tairbh, agus marbhaidh e 'n tarbh an làthair an Tighearn'.

5 Agus gabhaidh an sagart a chaidh ungadh[d] *cuid* a dh'fhuil an tairbh, agus bheir e i gu pàilliun a' choimhthionail.

6 Agus tumaidh an sagart a mheur 's an fhuil, agus crathaidh e *cuid* de'n fhuil[f] seachd uairean an làthair an Tighearna, fa chomhair roinn-bhrait an *ionaid* naoimh.

7 Agus cuiridh an sagart *cuid* de'n fhuil air adhaircibh altarach[i] na tùise cùbhraidh ann am fianuis an Tighearn', a *tha* ann am pàilliun a' choimhthionail ; agus dòirtidh e fuil an tairbh uile aig bun altarach na h-ìobairt-loisgte[k], a *tha aig* dorus pàilliuin a' choimhthional.

8 Agus uile shaill tairbh na h-ìobairt-pheacaidh bheir e air falbh uaith ; an t-saill a tha' còmhdachadh a' mhionaich, agus an t-saill uile a *tha* air a' mhionach.

9 Agus an dà àra, agus an t-saill a *tha* orra, a *tha* làimh ris an loch-'léin, agus an sgairt os ceann nan àinean ; maille ris na h-airnibh bheir e air falbh i,

10 Mar a thugadh air falbh i o tharbh ìobairt nan tabhartas-sìth ; agus loisgidh an sagart iad air altair na h-ìobairt-loisgte.

11 Agus seiche an tairbh, agus 'fheòil uile, maille r'a cheann, agus maille r'a chosan, agus a mhionach, agus a ghaorr,

12 Eadhon an tarbh gu h-iomlan giùlainidh e mach an taobh a muigh de'n champ gu ionad glan, far an dòirtear a mach an luath, agus loisgidh e air an fhiodh e le teine[o] : far an dòirtear a mach an luath, loisgear e.

13 Agus ma pheacaicheas coimhthional Israeil uile trìd aineolais[r], agus gu bheil an ni folaichte o shùilibh a'chomhchruinneachaidh[t], agus gu-n d'rinn iad *ni-eigin an aghaidh* aoin sam bith a dh'àitheantaibh an Tighearn', *a thaobh nithe* nach bu chòir a dheanamh, agus gu bheil iad ciontach[v] ;

14 An uair a bhitheas am peacadh, a pheacaich iad 'n a aghaidh, aithnichte, an sin bheir an comhchruinneachadh seachad tarbh òg air son a' pheacaidh, agus bheir iad e fa chomhair pàilliuin a' choimhthionail.

15 Agus cuiridh seanairean a' choimhthionail an làmhan air ceann[y] an tairbh an làthair an Tighearn' ; agus marbhar an tarbh an làthair an Tighearn'.

16 Agus bheir an sagart a chaidh ungadh *cuid* a dh'fhuil an tairbh[z] gu pàilliun a' choimhthionail.

B.C. 1490.

[a] caib. 16. 6
[b] rann 7
[c] Ecs. 29. 10, 11
[d] caib. 16. 14 Air. 19. 4
[e] rann 3
[f] caib. 14. 16, 27
[g] Air. 15. 25 Dan. 9. 24 Ròm. 5. 11 Gal. 3. 13 Eabh. 2. 17 10. 10, 12 1 Eoin 1. 7 2. 2 Tais. 1. 6
[h] rann. 11, 12
[i] caib. 8. 15 9. 9 16. 18 Ecs. 30. 1-10 Salm 118. 27
[j] rann. 2, 13
[k] caib. 5. 9
[l] rann 14 caib. 5. 4
[m] rann. 4, &c. Isa. 53. 6
[n] rann. 7, 30
[o] Ecs. 29. 14 Air. 19. 5 Eabh. 13. 11
[p] rann. 3, 5
[q] rann 20 Air. 15. 28
[r] Air. 15. 24 Ios. 7. 11 1 Tim. 1. 13
[1] *de'n t-sluagh chumanta*
[s] Air. 15. 27
[t] caib. 5. 2-4, 17
[u] Air. 5. 6
[v] Esr. 10. 19
[w] rann 23
[x] rann. 4, 24
[y] caib. 1. 4
[z] rann 5 Eabh. 9. 12-14

17 Agus tumaidh an sagart a mheur *ann an cuid* de'n fhuil, agus crathaidh e i seachd uairean an làthair an Tighearna, fa chomhair an roinn-bhrait.

18 Agus cuiridh e *cuid* de'n fhuil air adhaircibh na h-altarach[b] a *tha* ann am fianuis an Tighearn', a *tha* ann am pàilliun a' choimhthionail, agus dòirtidh e mach an fhuil uile aig bun altarach na h-ìobairt-loisgte, a *tha aig* dorus pàilliuin a' choimhthionail.

19 Agus bheir e air falbh a shaill uile uaith, agus loisgidh e *i* air an altair.

20 Agus ni e ris an tarbh mar a rinn e ri tarbh na h-ìobairt-pheacaidh[e], mar sin ni e ris : agus ni an sagart réite air an son[g], agus bheirear maitheanas dhoibh.

21 Agus bheir e mach an tarbh an taobh a muigh de'n champ, agus loisgidh se e mar a loisg e 'n ceud tarbh[h] : *is* ìobairt-pheacaidh e air son a' chomhchruinneachaidh.

22 'N uair a pheacaicheas uachdaran, agus a ni e *ni-eigin* trìd aineolais[j] an aghaidh aoin sam bith a dh'àitheantaibh an Tighearn' a Dhé, *a thaobh nithe* nach bu chòir a dheanamh, agus gu bheil e ciontach :

23 Ma thig a pheacadh, a pheacaich e, g'a fhios[l] ; bheir e leis *mar* a thabhartas meann de na gabhraibh, *beathach* fìrionn gun ghaoid.

24 Agus cuiridh e a làmh air ceann[m] a' mhinn, agus marbhaidh se e 's an ionad anns am marbh iad an ìobairt-loisgte ann an làthair an Tighearn' : *is* ìobairt-pheacaidh e.

25 Agus gabhaidh an sagart *cuid* a dh' fhuil na h-ìobairt pheacaidh[n] le 'mheur, agus cuiridh e *i* air adhaircibh altarach na h-ìobairt-loisgte, agus dòirtidh e mach a fuil aig bun altarach na h-ìobairt-loisgte.

26 Agus loisgidh e a saill uile air an altair, mar *a loisgear* saill ìobairt nan tabhartas-sìth[p] : agus ni an sagart réite air a shon a thaobh a pheacaidh[q], agus maithear dha e.

27 Agus ma pheacaicheas aon neach de shluagh na dùthcha[1] trìd aineolais[s], an uair a tha e 'deanamh *ni-eigin an aghaidh* aoin sam bith a dh'àitheantaibh an Tighearn', *a thaobh nithe* nach bu chòir a dheanamh, agus gu bheil e ciontach[u] :

28 Ma thig a pheacadh, a pheacaich e g'a fhios[w]; an sin bheir e leis *mar* a thabhartas meann de na gabhraibh, *beathach* boirionn gun ghaoid, air son a pheacaidh a pheacaich e.

29 Agus cuiridh e a làmh air ceann[x] na h-ìobairt-pheacaidh, agus marbhaidh e an ìobairt-pheacaidh ann an ionad na h-ìobairt-loisgte.

30 Agus gabhaidh an sagart *cuid* d'a fuil le 'mheur, agus cuiridh e *i* air adhaircibh altarach na h-ìobairt-loisgte, agus dòirtidh e mach a fuil uile aig bun na h-altarach.

31 Agus bheir e aisde a saill uile[a], mar a bheirear an t-saill á ìobairt nan tabhartas-sìth ; agus loisgidh an sagart *i* air an altair, a chum fàile chùbhraidh do'n Tighearn'[b] : agus ni an sagart réite air a shon, agus bheirear maitheanas dha.

32 Agus ma bheir e leis uan mar a thabhartas air son peacaidh, bheir e leis *uan* boirionn gun ghaoid[d].

33 Agus cuiridh e a làmh air ceann an tabhartais-pheacaidh, agus marbhaidh se e mar ìobairt-pheacaidh 's an ionad anns am marbh iad an ìobairt-loisgte.

34 Agus gabhaidh an sagart *cuid* a dh' fhuil na h-ìobairt-pheacaidh le 'mheur, agus cuiridh e *i* air adhaircibh altarach na h-ìobairt-loisgte, agus dòirtidh e mach a fuil uile aig bun na h-altarach.

35 Agus bheir e aisde a saill uile, mar a bheirear air falbh saill an uain o ìobairt nan tabhartas-sìth ; agus loisgidh an sagart iad air an altair, a réir nan tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn'[i] : agus ni an sagart réite air a shon a thaobh a pheacaidh a rinn e[k], agus maithear dha e.

## CAIB. V.

1 *A thaobh an ti a cheileas 'eòlas,* 2 *mu neach a bheanas ri ni sam bith neòghlan,* 4 *no a bheir mionnan.* 14 *An ìobairt-eusaontais air son peacachaidh ann an nithibh naomha an Tighearna,* 17 *agus air son pheacaidhean aineolais.*

AGUS ma pheacaicheas anam[m], agus gu-n cluinn e guth mionnachaidh[n], agus *gur* fianuis e, a chunnaic, no a's fiosrach air *a' chùis*, mur cuir e 'n céill *i*, an sin giùlainidh e a chionta[p] :

2 No ma bheanas anam ri ni sam bith neòghlan[q], ma's cairbh fiadh-bheathaich neòghloin *e*, no cairbh spréidhe neòghloin, no cairbh ni neòghloin a shnàigeas, agus e an-fhiosrach air ; bithidh esan mar an ceudna neòghlan, agus ciontach[t] :

3 No ma bheanas e ri neòghloine duine[u], ge b'e air bith an neòghloine leis an salaichear duine, agus gu bheil e an-fhiosrach air ; an uair is fios da e[w], an sin bithidh e ciontach :

4 No ma mhionnaicheas anam, ag ràdh le 'bhilibh[y] gu-n dean e olc, no gu-n dean e maith, ge b'e air bith e a labhras duine le mionnaibh, agus gu bheil e an-fhiosrach air ; an uair is fios da *e*, an sin bithidh e ciontach ann an aon diubh sin.

5 Agus tachraidh, 'n uair a bhitheas e ciontach a dh'aon de na *nithibh* sin, gu-n aidich[b] e gu-n do pheacaich e 's an *ni* sin.

6 Agus bheir e leis 'ìobairt eusaontais a dh'ionnsuidh an Tighearn' air son a pheacaidh a pheacaich e, *beathach* boirionn o'n treud, uan, no meann o na gabhraibh, mar ìobairt-pheacaidh : agus ni an sagart réite air a shon a thaobh a pheacaidh.

7 Agus mur urrainn e uan a thoirt leis[c], an sin bheir e leis air son a choire a rinn e, dà thurtur, no dà choluman òg, a dh'ionnsuidh an Tighearna ; fear a chum ìobairt-pheacaidh, agus am fear eile chum ìobairt-loisgte.

8 Agus bheir e iad a dh'ionnsuidh an t-sagairt, agus bheir esan seachad *am fear a tha* chum na h-ìobairt-pheacaidh air tùs, agus snìomhaidh e a cheann o 'amhaich[c], ach cha sgar e o 'chéile *iad.*

9 Agus crathaidh e *cuid* a dh'fhuil[e] na h-ìobairt-pheacaidh air taobh na h-altarach, agus fàisgear a' chuid eile de'n fhuil a mach aig bun na h-altarach : *is* ìobairt-pheacaidh i.

10 Agus bheir e seachad an dara *eun* mar ìobairt-loisgte, a réir a' ghnàtha : agus ni an sagart réite air a shon[f] a thaobh a pheacaidh a pheacaich e, agus maithear dha e[g].

11 Ach mur urrainn e dà thurtur, no dà choluman òg a thoirt leis[h] ; an sin bheir esan a pheacaich leis, mar a thabhartas, an deicheamh cuid a dh'ephah de phlùr mìn, mar thabhartas-peacaidh : cha chuir e oladh air[j], ni mò a chuireas e tùis air, oir *is* tabhartas-peacaidh e.

12 An sin bheir e chum an t-sagairt e, agus gabhaidh an sagart làn a dhùirn deth, *cadhon* cuimhneachan deth[l], agus loisgidh e air an altair *e*, a réir nan tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn' : *is* tabhartas-peacaidh *e.*

13 Agus ni an sagart réite air a shon, a thaobh a pheacaidh a pheacaich e ann an aon diubh sin, agus maithear dha e : agus bithidh *am fuigheall* leis an t-sagart[o], mar thabhartas-bìdh.

14 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

15 Ma ni anam coire, agus gu-m peacaich e trìd aineolais[r] ann an nithibh naomha an Tighearn' ; an sin bheir e air son a choire dh'ionnsuidh an Tighearna, reithe gun ghaoid o na treudaibh[s], a réir do mheas 'an secelibh airgid, a réir seceil an *ionaid* naoimh[v], chum ìobairt-eusaontais.

16 Agus air son an lochd a rinn e 's an ni naomh ni e coimhleasachadh, agus cuiridh e ris an cùigeamh cuid, agus bheir e do'n t-sagart e : agus ni an sagart réite air a shon[x] le reithe na h-ìobairt-eusaontais, agus maithear dha e.

17 Agus ma pheacaicheas anam[z], agus gu-n dean e aon de na nithibh sin a thoirmisgeadh le àitheantaibh an Tighearn' a bhi air an deanamh ; ged nach b'fhios da e[a], gidheadh tha e ciontach, agus giùlainidh e 'aingidheachd.

18 Agus bheir e leis reithe gun ghaoid o'n treud, a réir do mheas, chum ìobairt-eusaontais, a dh'ionnsuidh an t-sagairt ; agus ni an sagart réite air a shon a thaobh 'aineolais, leis an deachaidh e air seacharan agus gun fhios aig *air* ; agus maithear da e.

19 *Is* ìobairt - eusaontais a th'ann ; chiontaich e gu deimhin an aghaidh an Tighearna[d].

B.C. 1490.

[a] caib. 3. 3, 14
[b] caib. 1. 9 Ecs. 29. 18 Esr. 6. 10 Isa. 42. 21
[c] caib. 1. 15
[d] rann 28
[e] Ecs. 12. 22, 23 Eabh. 12. 24
[f] caib. 4. 26
[g] Seum. 5. 15
[h] rann 7
[i] caib. 3. 5
[j] Air. 5. 15
[k] rann. 26, 31
[l] caib. 2. 2 Air. 5. 16 Gnio. 10. 4
[m] Ese. 18. 4, 20
[n] 1 Ri. 8. 31 Gná. 29. 24 Mat. 26. 63
[o] caib. 7. 6
[p] rann 17 caib. 7. 18 17. 16 19. 8 20. 17 Air. 9. 13 Salm 38. 4 Isa. 53. 11 1 Pead. 2. 24
[q] Air. 19. 11-16 Hag. 2. 13
[r] caib. 22. 14
[s] Esr. 10. 19
[t] rann 17
[u] caib. xii., xiii., xv.
[v] caib. 27. 25 Ecs. 30. 13
[w] rann 4
[x] rann 10
[y] Bre. 11. 31 1 Sam. 25. 22 2 Ri. 6. 31 Marc. 6. 23 Gnio. 23. 12
[z] caib. 4. 2, 22
[a] caib. 4. 2, 13, 27 Salm 19. 12 Luc. 12. 48
[b] caib. 26. 40 Air. 5. 7 Ios. 7. 19 Esr. 10. 11 Salm 32. 5 Dan. 9. 4 Ròm. 10. 10
[c] caib. 12. 8 14. 21
[d] Esr. 10. 2

## CAIB. VI.

1 *Na h-iobairtean-eusaontais air son pheacaidhean a rinneadh le daoinibh le 'm fios.* 19 *An tabhartas a bheirear seachad 'n uair a dh' ungar sagart.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Ma pheacaicheas anam, agus gu-n dean e eusaontas an aghaidh an Tighearn', agus gu-n dean e breug d'a choimhearsnach[c] a thaobh an ni a thugadh dha r'a ghleidheadh[d], no ann an companas, no 'thaobh an ni a thugadh air falbh le ainneart, no ma mheall e a choimhearsnach[e];

3 No ma fhuair e an ni sin a chailleadh[f], agus gu-n d'rinn e breug uime, agus gu-n d'thug e mionnan eithich[g]; ann an aon ni dhiubh sin uile a ni duine, a' peacachadh annta:

4 An sin tachraidh, a chionn gu-n do pheacaich e, agus gu bheil e ciontach, gu-n toir e air ais an ni sin a thug e air falbh le ainneart, no an ni sin a fhuair e gu mealltach, no an ni sin a thugadh dha r'a ghleidheadh, no a chailleadh agus a fhuair e,

5 No ni sam bith m'an d'thug e mionnan eithich; bheir e air ais e 's an iomlan, agus cuiridh e 'n cùigeamh cuid a thuilleadh ris[j], *agus* bheir e dha-san e d'am buin e, ann an là 'iobairt-eusaontais.

6 Agus bheir e leis 'iobairt-eusaontais chum an Tighearna, reithe gun ghaoid o'n treud, a réir do mheas, mar ìobairt-eusaontais, a dh'ionnsuidh an t-sagairt.

7 Agus ni an sagart réite air a shon[k] an làthair an Tighearn': agus gheibh e maitheanas a thaobh gach ni dhiubh sin uile a rinn e[l], a' ciontachadh annta.

8 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

9 Thoir àithne do Aaron agus d'a mhic, ag ràdh, *Is e* so lagh na h-ìobairt-loisgte: (*Is* i 'n iobairt-loisgte i, air son an losgaidh air an altair feadh na h-oidhche uile gu maduinn[n], agus bithidh teine na h-altarach a' losgadh innte;)

10 Agus cuiridh an sagart trusgan anairt uime[p], agus cuiridh e brigis anairt air 'fheòil, agus togaidh e suas an luath a loisg an teine leis an ìobairt-loisgte air an altair, agus cuiridh e i làimh ris an altair.

11 Agus cuiridh e a thrusgan dheth, agus cuiridh e trusgan eile uime[r], agus giùlainidh e 'n luath a mach an taobh a muigh de'n champ, gu ionad glan.

12 Agus bithidh an teine air an altair a' losgadh innte; cha chuirear as e: agus loisgidh an sagart fiodh oirre gach maduinn, agus cuiridh e an ìobairt-loisgte ann an ordugh oirre, agus loisgidh e oirre saill nan ìobairte-sìth.

13 Bithidh an teine a' lasadh air an altair an còmhnuidh: cha téid e idir as.

14 Agus *is* e so lagh an tabhartais-bhidh[a]: Bheir mic Aaroin e an làthair an Tighearna, fa chomhair na h-altarach.

15 Agus gabhaidh e làn a dhùirn dheth, de phlùr an tabhartais-bhìdh, agus d'a olaidh, agus an tùis uile a *tha* air an tabhartas-bhìdh, agus loisgidh e air an altair e, *chum* fàile chùbhraidh, *eadhon* cuimhneachan dheth do'n Tighearn'.

16 Agus ithidh Aaron agus a mhic am fuigheall[b]: maille ri aran neo-ghoirtichte ithear e 's an ionad naomh; ann an cùirt pàilliuin a' choimhthionail ithidh iad e.

17 Cha-n fhuinear e le taois ghoirt: thug mi *dhoibh* e *mar* an cuibhrionn de m' thabhartais air an toirt suas le teine: *tha* e ro naomh, mar an ìobairt-pheacaidh, agus mar an ìobairt-eusaontais.

18 Ithidh gach firionnach am measg chloinn Aaroin dheth: *bithidh e* 'n a reachd sìorruidh air feadh 'ur ginealach 'thaobh tabhartasan an Tighearn' air an toirt suas le teine: bithidh gach neach a bheanas riu naomh[h].

19 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

20 *Is* e so tabhartas Aaroin, agus a chuid mac[i], a bheir iad seachad do'n Tighearna, 's an là a dh'ungar e; an deicheamh cuid a dh'ephah de phlùr mìn mar thabhartas-bìdh an còmhnuidh, a leth 's a' mhaduinn, agus a leth 's an fheasgar.

21 Ann an aghann nithear e le olaidh, *agus an uair a bhitheas e* fuinte, bheir thu stigh e: *agus* na mìrean fuinte de'n tabhartas-bhìdh bheir thu seachad a chum fàile chùbhraidh do'n Tighearn'.

22 Agus bheir an sagart d'a mhic, a dh'ungadh 'n a àite, seachad e: *is* reachd sìorruidh e do'n Tighearna; loisgear gu h-iomlan e[m].

23 Oir loisgear gach tabhartas-bìdh air son an t-sagairt gu h-iomlan: cha-n ithear e.

24 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

25 Labhair ri Aaron agus r'a mhic, ag ràdh, *Is* e so lagh na h-ìobairt-pheacaidh[o]: 's an ionad anns am marbhar an ìobairt-loisgte, bithidh an ìobairt-pheacaidh air a marbhadh 'am fianuis an Tighearna: *tha* i ro naomh[q].

26 Ithidh an sagart i a bheir seachad i air son peacaidh: anns an ionad naomh ithear i[s], ann an cùirt pàilliuin a' choimhthionail.

27 Ge b'e ni a bheanas r'a feòil, bithidh e naomh[t], agus an uair a chrathar a' bheag d'a fuil air eudach sam bith, nighidh tu an ni air an do chrathadh i anns an ionad naomh.

28 Agus bithidh an soitheach creadha anns an do bhruicheadh i air a bhriseadh; ach ma bhruicheadh i ann an coire umha, glanar agus nighear e ann an uisge.

29 Ithidh na firionnaich uile am measg nan sagart dhith: *tha* i ro naomh.

---

R.C. 1490.

a caib. 2. 1; Air. 15. 4
b Air. 18. 10; Ese. 44. 29; 1 Cor. 9. 13, 14
c caib. 19. 11; Gnio. 5. 4; Col. 3. 9
d Ecs. 22. 7, 10
e Gnà. 24. 28; 26. 19; Ier. 9. 5
f Deut. 22. 1-3
g caib. 19. 12; Ier. 5. 2; 7. 9; Sech. 5. 4
h caib. 22. 3-7; Ecs. 29. 37
i Ecs. 29. 1, 2; Eabh. 7. 27
j caib. 5. 10; Air. 5. 7; 1 Sam. 12. 3; 2 Sam. 12. 6; Luc. 19. 8
k caib. 5. 15, 16
l Isa. 1. 18; Mat. 12. 31; 1 Cor. 6. 9-11
m Ecs. 29. 23-25
n rann. 12. 13
o caib. 4. 23
p caib. 16. 4; Ecs. 28. 39-43; Ese. 44. 17, 18
q rann 17; caib. 21. 22
r caib. 10. 18; 16. 27; Eabh. 9. 12
s caib. 10. 17, 18; Air. 18. 10; Ese. 44. 29
t Ecs. 29. 37; 30. 29; Mat. 9. 21; 14. 36

30 Ach cha-n ithear iobairt-pheacaidh sam bith, d'an d'thugadh *a' bheag* de'n fhuil a steach do phàilliun a' choimhthionail, a dheanamh réite 's an *ionad* naomh[b] : loisgear 's an teine i.

## CAIB. VII.

1 *Lagh na h-ìobairt-eusaontais,* 11 *agus lagh ìobairt nan tabhartas-sìth.* 22 *An t-saill,* 26 *agus an fhuil, air an toirmeasg.*

AGUS *is* e so lagh na h-ìobairt-eusaontais: *tha* i ro naomh[d].

2 Anns an ionad 's am marbh iad an ìobairt-loisgte, marbhaidh iad an ìobairt-eusaontais[f]: agus crathaidh e a fuil air an altair mu'n cuairt[g].

3 Agus bheir e seachad dhith a saill uile[h]; an t-earball, agus an t-saill a tha 'còmhdachadh a' mhionaich,

4 Agus an dà àra, agus an t-saill a *tha* orra, a *tha* làimh ris an loch-'léin agus an scairt *a tha* os ceann nan àinean; maille ris na h-airnibh, bheir e air falbh i.

5 Agus loisgidh an sagart iad air an altair, mar thabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn': *is* ìobairt-eusaontais i.

6 Ithidh gach firionnach am measg nan sagart dhith[m]: 's an ionad naomh ithear i: tha i ro naomh.

7 Mar an ìobairt-pheacaidh, *is* amhuil sin an ìobairt-eusaontais[o]: *is* aon lagh a th'ann doibh: leis an t-sagart a ni réite leatha, bithidh i.

8 Agus an sagart a bheir seachad ìobairt-loisgte duine sam bith, is leis an t-sagart so craicionn na h-ìobairt-loisgte a thug e seachad.

9 Agus buinidh an tabhartas-bìdh uile a dh'fhuinear ann an àmhuinn, agus gach *ni* a dheasaichear ann an aghann-ròstaidh, agus ann am mèis, do'n t-sagart a bheir seachad e.

10 Agus bithidh gach tabhartas-bìdh, measgta le olaidh, agus tioram, le mic Aaroin uile, leis gach aon *uiread* r'a chéile.

11 Agus *is* e so lagh ìobairt nan tabhartas-sìth[q], a bheir e seachad do'n Tighearna:

12 Ma's ann mar bhreith-buidheachais a bheir e seachad i, an sin bheir e seachad, maille ris an ìobairt-bhuidheachais, breacagan neo-ghoirtichte, measgta le olaidh[s], agus dearnagan neo-ghoirtichte, ungta le olaidh, agus breacagan measgta le olaidh, de phlùr mìn, air a ròstadh.

13 A thuilleadh air na breacagaibh, bheir e seachad *mar* thabhartas aran goirtichte[u], maille ri ìobairt-buidheachais a thabhartas-sìth.

14 Agus dhith *sin* bheir e seachad aon as an tabhartas iomlan, *mar* thabhartas-togta[w] do'n Tighearn', *agus* bithidh e leis an t-sagart a chrathas fuil nan tabhartas-sìth.

15 Agus ithear feòil ìobairt a thabhartas-sìth air son breith-buidheachais, 's an là sin féin anns an toirear seachad i[a]; cha-n fhàg e' bheag dhith gu maduinn.

16 Ach ma's bòid, no tabhartas deònach ìobairt a thabhartais, 's an là sin féin anns an toir e seachad 'ìobairt, ithear i; agus air an là màireach, mar an ceudna, ithear a fuigheall.

17 Ach loisgear le teine fuigheall feòla na h-ìobairt air an treas là[c].

18 Agus ma dh'ithear idir a' bheag a dh'fheòil ìobairt a thabhartas-sìth air an treas là, cha ghabhar i, ni mò a mheasar i dha-san a bheir seachad i: bithidh i 'n a gràineileachd[e], agus an t-anam a dh'itheas dhith giùlainidh e 'aingidheachd.

19 Agus an fheòil a bheanas ri *ni* sam bith neòghlan, cha-n ithear i; loisgear i le teine: agus a thaobh na feòla, gach neach a bhitheas glan, ithidh e dhith.

20 Ach an t-anam a dh'itheas a dh' fheòil ìobairt nan tabhartas-sìth, a *bhuineas* do'n Tighearn', agus a neòghloine air[i], gearrar eadhon an t-anam sin as o 'shluagh.

21 Agus an t-anam a bheanas ri *ni* sam bith neòghlan[j], ri neòghloine duine[k], no ri ainmhidh neòghlan, no ri gràineileachd neòghloin sam bith[l], agus a dh'itheas a dh'fheòil ìobairt nan tabhartas-sìth a *bhuineas* do'n Tighearna, gearrar eadhon an t-anam sin as o 'shluagh[n].

22 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

23 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh, Saill sam bith daimh, no caorach, no gaibhre, cha-n ith sibh.

24 Agus feudar saill ainmhidh a gheibh bàs leis féin, agus saill an ainmhidh sin a reubar le fiadh-bheathaichean, a ghnàthachadh gu feum sam bith eile; ach cha-n ith sibh idir dhith[p];

25 Oir ge b'e dh'itheas saill o'n ainmhidh sin d'an toir daoine seachad ìobairt a loisgear le teine do'n Tighearna, gearrar eadhon an t-anam sin a dh'itheas *dhith* as o 'shluagh.

26 Agus cha-n ith sibh gnè sam bith fola[r], ma's ann a dh'eòin no dh'ainmhidh, ann an aon air bith d'ur n-àiteachaibh-còmhnuidh.

27 Gach anam a dh'itheas gnè sam bith fola, gearrar eadhon an t-anam sin as o 'shluagh.

28 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

29 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh, Esan a bheir seachad ìobairt a thabhartas-sìth do'n Tighearna[t], bheir e leis a thabhartas a dh'ionnsuidh an Tighearna, a dh'ìobairt a thabhartas-sìth.

30 Bheir a làmhan féin leo tabhartais an Tighearn'[v] a bheirear suas le teine; an t-saill maille ris an uchd, so bheir e leis, a chum gu-n luaisgear an t-uchd *mar* thabhartas-luaisgte[x] an làthair an Tighearn'.

31 Agus loisgidh an sagart an t-saill

B.C. 1490.

[a] caib. 22. 30
[b] caib. 10. 18; 16. 27; Eabh. 9. 12
[c] caib. 19. 7
[d] caib. 6. 17, 25; 21. 23
[e] caib. 11. 10, 41; 19. 7
[f] Air. 6. 12; Ese. 40. 39
[g] caib. 3. 2; 5. 9
[h] caib. 4. 8, 9; Ecs. 29. 13
[i] caib. 15. 3; 1 Cor. 11. 28
[j] caib. 11. 24, 28
[k] caib. xii., xiii., xv.
[l] Ecs. 4. 14
[m] caib. 6. 16, 18
[n] rann 20
[o] caib. 6. 25, 26; 14. 13
[p] caib. 17. 15; Deut. 14. 21; Ese. 44. 31
[q] caib. 3. 1; 22. 21; Ese. 45. 15
[r] caib. 3. 17; 17. 10-14; Gen. 9. 4; 1 Sam. 14. 34; Ese. 33. 25; Eoin 6. 53; Gnio. 15. 20, 29
[s] caib. 2. 4; Air. 6. 15
[t] caib. iii.
[u] Am. 4. 5
[v] Eoin 10. 18
[w] Air. 8. 8, 11, 19
[x] caib. 8. 27; 9. 21; Ese. 29. 24, 27

air an altair: ach bithidh an t-uchd le Aaron agus le 'mhic.
32 Agus an slinnean deas bheir sibh do'n t-sagart *mar* thabhartas-togta[b], a dh'ìobairtibh 'ur tabhartas-sìth.
33 Aige-san de mhic Aaroin a bheir suas fuil nan tabhartas-sìth, agus an t-saill, bithidh an slinnean deas mar *a* chuibhrionn.
34 Oir ghabh mi an t-uchd luaisgte agus an slinnean togta o chloinn Israeil, a dh'ìobairtibh an tabhartas-sìth, agus thug mi iad do Aaron an sagart, agus d'a mhic, le reachd sìorruidh o mheasg chloinn Israeil.
35 *Is* e so *cuibhrionn* ungaidh Aaroin, agus ungaidh a chuid mac, de thabhartais an Tighearn' a bheirear suas le teine, 's an là anns an d'thug e a làthair iad a fhrithealadh do'n Tighearn' ann an dreuchd an t-sagairt;
36 A dh'àithn an Tighearn' a thoirt dhoibh o chloinn Israeil, 's an là anns an d'ung e iad[i], le reachd sìorruidh air feadh an ginealach.
37 *Is* e so lagh na h-ìobairt loisgte[j], an tabhartais-bhìdh, agus na h-ìobairt-pheacaidh, agus na h-ìobairt-eusaontais[k], agus nan coisrigeadh, agus iobairt nan tabhartas-sìth[l],
38 A dh'àithn an Tighearna do Mhaois ann an sliabh Shinai, 's an là anns an d'àithn e do chloinn Israeil an tabhartais a thoirt seachad do'n Tighearn', ann am fàsach Shinai.

## CAIB. VIII.

1 *Choisrig Maois Aaron agus a mhic.* 14 *An ìobairt-pheacaidh.* 18 *An ìobairt-loisgte.* 22 *Reithe a' choisrigidh.* 31 *Aite agus àm an coisrigidh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,
2 Thoir leat Aaron agus a mhic maille ris[p], agus an trusgan *naomh*[q], agus an oladh-ungaidh[r], agus tarbh mar an iobairt-pheacaidh, agus dà reithe, agus bascaid a dh'aran neo-ghoirtichte.
3 Agus cruinnich an coimhthional uile an ceann a chéile gu dorus pàilliuin a' choimhthionail.
4 Agus rinn Maois mar a dh'àithn an Tighearna dha; agus chruinnicheadh an coimhthional r'a chéile gu dorus pàilliuin a' choimhthionail.
5 Agus thubhairt Maois ris a' choimhthional, *Is* e so an ni a dh'àithn an Tighearn' a dheanamh.
6 Agus thug Maois Aaron agus a mhic leis, agus dh'ionnlaid e iad le uisge[u].
7 Agus chuir e air an còta, agus chrioslaich se e leis a' chrios, agus dh'eudaich se e leis an fhalluinn, agus chuir e an ephod air, agus chrioslaich se e le crios rìomhach na h-ephoid, agus cheangail e ris *i* leis.

B.C. 1490.

a Ecs. 25. 15-30
39. 8-21
Esr. 2. 63
b Air. 6. 20
c Ecs. 29. 6
Sech. 3. 5
d Ecs. 28. 37, &c.
e Ecs. 30. 26-29
f caib. 4. 6
Isa. 52. 15
Ese. 36. 25
Tit. 3. 6
g caib. 21. 10, 12
Ecs. 29. 7
30. 30
Salm 133. 2
h Ecs. 29. 8, 9
i caib. 8. 12, 30
Ecs. 4. 13, 15
j caib. 6. 9, 14, 25
k rann 1
l caib. 6. 20
Ecs. 29. 1
rann 11
m caib. 4. 7
Ese. 43. 20, 26
Eabh. 9. 18-23
n caib. 16. 20
2 Each. 29. 24
Ese. 45. 20
Dan. 9. 24
2 Cor. 5. 18, 21
Eph. 2. 16
Col. 1. 21, 22
Eabh. 2. 17
o caib. 4. 11, 12
Ecs. 29. 14
Eabh. 13. 11-13
p Ecs. 29. 1-3
q Ecs. 28. 2-4
r Ecs. 30. 24, 25
s Gen. 8. 20, 21
Eph. 5. 2
t Ecs. 29. 19-31
u Ecs. 29. 4
v caib. 14. 14, 17, 28

8 Agus chuir e an uchd-éideadh air; agus chuir e anns an uchd-éididh an Urim agus an Tumim[a].
9 Agus chuir e an crùn-sagairt[c] air a cheann; mar an ceudna air a' chrùn-sagairt, *eadhon* air a' chuid-bheòil deth chuir e an leac òir, an crùn naomh, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[d].
10 Agus ghabh Maois an oladh-ungaidh[e], agus dh'ung e am pàilliun, agus gach *ni* a *bha* ann, agus naomhaich e iad.
11 Agus chrath[f] e *cuid* dhith air an altair seachd uairean, agus dh'ung e an altair, agus a soithichean uile araon an soitheach-ionnlaid agus a chos, a chum an naomhachadh.
12 Agus dhòirt e de'n oladh-ungaidh air ceann Aaroin, agus dh'ung se e[g], chum a naomhachadh.
13 Agus thug Maois mic Aaroin leis, agus chuir e còtaichean orra[h], agus chrioslaich e iad le criosaibh, agus chuir e boineidean orra, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
14 Agus thug e leis an tarbh air son na h-ìobairt-pheacaidh, agus chuir Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an tairbh air son na h-ìobairt-pheacaidh.
15 Agus mharbh se *e*; agus ghabh Maois an fhuil[m], agus chuir e *i* air adhaircibh na h-altarach mu'n cuairt le 'mheur, agus ghlan e an altair; agus dhòirt e an fhuil aig bun na h-altarach, agus naomhaich e i, a dheanamh réite oirre[n].
16 Agus ghabh e 'n ìgh uile a *bha* air a' mhionach, agus an scairt *os ceann* nan àinean, agus an dà àra, agus an ìgh; agus loisg Maois *iad* air an altair.
17 Ach an tarbh agus a sheiche, agus 'fheòil, agus 'aolach, loisg e le teine an taobh a muigh de'n champ[o], mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
18 Agus thug e leis an reithe *air son* na h-ìobairt-loisgte: agus chuir Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an reithe.
19 Agus mharbh se *e*; agus chrath Maois an fhuil air an altair mu'n cuairt.
20 Agus ghearr e 'n reithe 'n a mhìribh; agus loisg Maois an ceann, agus na mìrean, agus an t-saill.
21 Agus nigh e am mionach agus na cosan ann an uisge; agus loisg Maois an reithe uile air an altair: *b*'ìobairt-loisgte e, chum fàile chùbhraidh[s]: tabhartas air a thoirt suas le teine do'n Tighearna, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
22 Agus thug e leis an reithe eile[t], reithe a' choisrigidh: agus chuir Aaron agus a mhic an làmhan air ceann an reithe.
23 Agus mharbh se *e*; agus ghabh Maois *cuid* d'a fhuil[v], agus chuir e *i* air bàrr cluaise deise Aaroin, agus air ordaig a làimhe deise, agus air ordaig a choise deise.

24 Agus thug e leis mic Aaroin, agus chuir Maois *cuid* de'n fhuil air bàrr an cluaise deise, agus air ordaig an làimhe deise, agus air ordaig an coise deise: agus chrath Maois an fhuil air an altair mu'n cuairt[a].

25 Agus ghabh e 'n t-saill[c], agus an t-earball, agus an ìgh uile a *bha* air a' mhionach, agus an scairt *os ceann* nan àinean, agus an dà àra agus an ìgh, agus an slinnean deas.

26 Agus á bascaid an arain neo-ghoirtichte, a *bha* an làthair an Tighearna, ghabh e aon bhreacag neo-ghoirtichte, agus aon bhreacag a dh'aran le olaidh, agus aon dearnagan, agus chuir e *iad* air an t-saill, agus air an t-slinnean deas:

27 Agus chuir e 'n t-iomlan air làmhan Aaroin, agus air làmhan a chuid mac; agus luaisg e iad mar thabhartas-luaisgte an làthair an Tighearn'.

28 Agus ghabh Maois iad bhàrr an làmh, agus loisg e *iad* air an altair os ceann na h-ìobairt-loisgte; *bu* tabhartas-coisrigidh iad a chum fàile cùbhraidh; tabhartas air a thoirt suas le teine do'n Tighearn'.

29 Agus ghabh Maois an t-uchd, agus luaisg se e mar thabhartas-luaisgte[i] an làthair an Tighearna: b'e cuibhrionn Mhaois e de reithe a' choisrigidh; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

30 Agus ghabh Maois *cuid* de'n oladh-ungaidh, agus de'n fhuil a *bha* air an altair, agus chrath e air Aaron i; air 'eudach, agus air a mhic, agus air eudach a mhac maille ris: agus naomhaich e Aaron[m], *agus* 'eudach, agus a mhic, agus eudach a mhac maille ris.

31 Agus thubhairt Maois ri Aaron, agus r'a mhic, Bruichibh an fheòil[o] aig dorus pàilliuin a' choimhthionail, agus ann an sin ithibh i leis an aran a *tha* ann am bascaid a' choisrigidh, mar a dh'àithn mise, ag ràdh, Ithidh Aaron agus a mhic i.

32 Agus an ni sin a dh'fhàgar de'n fheòil agus de'n aran, loisgidh sibh le teine.

33 Agus air dorus pàilliuin a' choimhthionail cha téid sibh a mach *ré* sheachd làithean, gus am bi làithean 'ur coisrigidh air an crìochnachadh: oir ré sheachd làithean coisrigidh e sibh[r].

34 Mar a rinn e an diugh, mar sin dh'àithn an Tighearna 'bhi deanta, a dheanamh réite air 'ur son.

35 Uime sin, aig dorus pàilliuin a' choimhthionail fanaidh sibh a là agus a dh'oidhche, ré sheachd làithean, agus coimhididh sibh freasdal[1] an Tighearna[t], chum nach faigh sibh bàs: oir is ann mar sin a thugadh àithne dhomhsa.

36 Agus rinn Aaron agus a mhic na h-uile nithe a dh'àithn an Tighearna le làimh Mhaois.

R.C. 1490.

[a] Eabh. 9. 22
[b] Ese. 43. 27
[c] Ecs. 29. 22, &c.
[d] caib. 4. 3; 8. 14; Ecs. 29. 1
[e] caib. 8. 18
[f] caib. 4. 23; Esr. 6. 17
[g] Isa. 53. 10; Eabh. 9. 26
[h] Air. 15. 9
[i] Ecs. 29. 26
[j] rann 23; Ecs. 24. 16; 2 Each. 5. 13, 14
[k] rann 2; 1 Sam. 3. 14
[l] Eabh. 5. 3; 7. 27; 9. 7
[m] caib. 10. 3; Air. 3. 3
[n] Eabh. 5. 1
[o] Ecs. 29. 31, 32; 1 Sam. 2. 13-17
[p] caib. 4. 7; Eabh. 9. 22, 23
[q] caib. 8. 16
[r] Ese. 43. 25, 26
[s] caib. 1. 5; 8. 19
[1] *cùram.*
[t] Air. 3. 7; 9. 19; Deut. 11. 1; 1 Ri. 2. 3; 1 Tim. 1. 18; 5. 21; 6. 20; 2 Tim. 4. 1

## CAIB. IX.

*1, 8 Iobairt-pheacaidh agus ìobairt-loisgte Aaroin air a shon féin, agus air son an t-sluaigh. 23 An sluagh air am beannachadh. 24 Thàinig teine mach o'n Tighearn' air an altair.*

AGUS air an ochdamh là[b] ghairm Maois air Aaron agus air a mhic, agus air seanairibh Israeil;

2 Agus thubhairt e ri Aaron, Gabh dhuit féin laogh òg chum ìobart-pheacaidh[d], agus reithe chum ìobairt-loisgte[e], gun ghaoid, agus thoir seachad *iad* an làthair an Tighearn'.

3 Agus labhraidh tu ri cloinn Israeil, ag ràdh, Gabhaibh-se meann de na gabhraibh[f] chum ìobairt-pheacaidh[g]; agus laogh, agus uan, *le 'chéile* de'n cheud bhliadhna, gun ghaoid, a chum ìobairt-loisgte;

4 Mar an ceudna tarbh agus reithe, mar thabhartais-sìth, a chum an ìobradh an làthair an Tighearn'; agus tabhartas-bìdh[h] measgta le olaidh: oir an diugh foillsichidh an Tighearn' e féin dhuibh.

5 Agus thug iad *an ni sin* a dh'àithn Maois gu beulaobh pàilliuin a' choimhthionail: agus thàinig an coimhthional uile am fagus, agus sheas iad an làthair an Tighearn'.

6 Agus thubhairt Maois, *Is* e so an ni a dh'àithn an Tighearna gu-n deanadh sibh: agus foillsichear glòir[j] an Tighearna dhuibh.

7 Agus thubhairt Maois ri Aaron, Imich a dh'ionnsuidh na h-altarach, agus ìobair d'ìobairt-pheacaidh[k], agus d'ìobairt-loisgte, agus dean réite air do shon féin[l], agus air son an t-sluaigh: agus thoir suas tabhartas an t-sluaigh, agus dean réite air an son[n], mar a dh'àithn an Tighearna.

8 Chaidh Aaron uime sin a dh'ionnsuidh na h-altarach, agus mharbh e laogh na h-ìobairt-pheacaidh a *bha* air a shon féin.

9 Agus thug mic Aaroin an fhuil d'a ionnsuidh; agus thum e a mheur 's an fhuil, agus chuir e air adhaircibh na h-altarach i[p], agus dhòirt e mach an fhuil aig bun na h-altarach.

10 Ach an t-saill agus na h-àirnean[q], agus an scairt os ceann àinean na h-ìobairt-pheacaidh, loisg e air an altair, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

11 Agus an fheòil agus an t-seiche loisg e le teine, an taobh a muigh de'n champ.

12 Agus mharbh e an ìobairt-loisgte; agus thug mic Aaroin an fhuil d'a ionnsuidh, agus chrath e i air an altair mu'n cuairt[s].

13 Agus thug iad an ìobairt-loisgte d'a ionnsuidh, maille r'a mìribh, agus an ceann; agus loisg e *iad* air an altair.

14 Agus nigh e am mionach agus na cosan, agus loisg e *iad* air an ìobairt-loisgte air an altair.

15 Agus thug e leis tabhartas an t-sluaigh, agus ghabh e meann na h-ìob-

airt-pheacaidh a *bha* air son an t-sluaigh, agus mharbh se e, agus thug e suas e air son peacaidh[b], mar a' cheud ìobairt.

16 Agus thug e leis an ìobairt-loisgte, agus dh'ìobair e i do réir a' ghnàtha.

17 Agus thug e leis an tabhartas-bìdh, agus lìon e a dhorn as, agus loisg e air an altair *e*, a thuilleadh air ìobairt-loisgte na maidne[e].

18 Mharbh e mar an ceudna an tarbh, agus an reithe, mar ìobairt nan tabhartas-sìth[f], a *bha* air son an t-sluaigh ; agus thug mic Aaroin d'a ionnsuidh an fhuil, agus chrath e i air an altair mu'n cuairt.

19 Agus saill an tairbh, agus earball an reithe, agus an *ni* sin a tha 'còmhdachadh *a' mhionaich*, agus na h-àirnean, agus an scairt *os ceann* nan àinean.

20 Agus chuir iad an t-saill air na h-uchdaibh, agus loisg e 'n t-saill air an altair.

21 Agus na h-uchdan agus an slinnean deas luaisg Aaron *mar* thabhartas-luaisgte[j] an làthair an Tighearna, mar a dh'àithn Maois.

22 Agus thog Aaron suas a làmhan chum an t-sluaigh, agus bheannaich e iad[l]; agus thàinig e nuas o ìobradh na h-ìobairt-pheacaidh, agus na h-ìobairt-loisgte, agus nan ìobairtean-sìth.

23 Agus chaidh Maois agus Aaron a steach do phàilliun a' choimhthionail, agus thàinig iad a mach, agus bheannaich iad an sluagh : agus dh'fhoillsicheadh glòir an Tighearna do'n t-sluagh uile[n].

24 Agus thàinig teine a mach o làthair an Tighearn'[o], agus loisg e air an altair an ìobairt-loisgte, agus an t-saill : agus chunnaic an sluagh uile *e*, agus rinn iad gàir[q], agus thuit iad air an aghaidh.

## CAIB. X.

1 *Nadab agus Abihu air an losgadh.* 8 *Fìon air a thoirmeasg do na sagartan an uair a rachadh iad a steach do bhùth a' choimhthionail, &c.*

AGUS ghabh Nadab agus Abihu, mic Aaroin, gach fear diubh a thùiseir, agus chuir iad teine ann, agus chuir iad tùis air, agus thug iad suas ann am fianuis an Tighearna teine coimheach[r], nach d'àithn e dhoibh.

2 Agus chaidh teine mach o làthair an Tighearn'[s], agus loisg e suas iad, agus fhuair iad bàs an làthair an Tighearn'[t].

3 An sin thubhairt Maois ri Aaron, *Is* e so *an ni* a labhair an Tighearn', ag ràdh, Annta-san a thig am fagus dhomh naomhaichear mise[u], agus an làthair an t-sluaigh uile glòraichear mi[v]. Agus dh'fhan Aaron 'n a thosd[w].

4 Agus ghairm Maois air Misael agus air Elsaphan, mic Udsieil, bràthar athar Aaroin, agus thubhairt e riu, Thigibh am fagus, giùlainibh 'ur bràithrean o fhianuis an *ionaid* naoimh a mach as a' champ.

5 Agus chaidh iad am fagus, agus

B.C. 1490.

a Gnio. 5. 6, 10
b Isa. 53. 10
Eabh. 2. 17
5. 3
c caib. 21. 10
Ese. 24. 17
d Air. 16. 46
Ios. 7. 1
22. 18, 20
2 Sam. 24. 1, 15
e Ecs. 29. 38
f caib. 3. 1, 3, &c.
g caib. 21. 12
h Ecs. 28. 41
40. 15
i Isa. 28. 7
Ese. 44. 21
Luc. 1. 15
1 Tim. 3. 3
Tit. 1. 7
j caib. 7. 30-34
k caib. 11. 47
20. 25, 26
Ier. 15. 19
Ese. 44. 23
l Air. 6. 23-27
Deut. 21. 5
2 Each. 6. 3
Salm 72. 17
Luc. 24. 50
m Neh. 8. 2, 8
Mal. 2. 7
n rann 6
Air. 14. 10
16. 19, 42
o Bre. 6. 21
13. 19, 20
1 Ri. 18. 38
2 Each. 7. 1-3
p Air. 18. 10
q Esr. 3. 11

r caib. 16. 12
Ecs. 30. 9
Air. 16. 6, &c.
s caib. 9. 24
Air. 16. 35
2 Ri. 1. 10, 12
t Air. 3. 3, 4
26. 61
u caib. 21. 6, 8, 15
Ecs. 19. 22
1 Sam. 6. 20
1 Each. 15. 12, 13
Salm 89. 7
Isa. 52. 11
Eabh. 12. 28
v Isa. 49. 3
Ese. 28. 22
Eoin 12. 28
w Salm 39. 9
46. 10

ghiùlain iad 'n an còtaichibh iad[a] a mach as a' champ, mar a thubhairt Maois.

6 Agus thubhairt Maois ri Aaron, agus ri Eleasar, agus ri Itamar, a mhic, Na rùisgibh 'ur cinn[c], agus na reubaibh 'ur n-eudach, air eagal gu-m faigh sibh bàs, agus air eagal gu-n tig fearg air an t-sluagh uile[d]; ach deanadh 'ur bràithre, tigh Israeil uile, tuireadh air son an losgaidh a las an Tighearn'.

7 Agus cha téid sibh a mach air dorus pàilliuin a' choimhthionail[g], air eagal gu-m faigh sibh bàs : oir *tha* oladh-ungaidh an Tighearn' oirbh[h]. Agus rinn iad a réir focail Mhaois.

8 Agus labhair an Tighearna ri Aaron, ag ràdh,

9 Na h-òl fìon no deoch làidir[i], thu féin, no do mhic maille riut, an uair a théid sibh a steach do phàilliun a' choimhthionail, air eagal gu-m faigh sibh bàs : *bithidh e* 'n a reachd bith-bhuan air feadh 'ur ginealach.

10 Agus a chum gu-n cuir sibh eadar-dhealachadh[k] eadar naomh agus mi-naomh, agus eadar neòghlan agus glan ;

11 Agus a chum gu-n teagaisg sibh do chloinn Israeil na h-orduighean uile a labhair an Tighearna riu le làimh Mhaois[m].

12 Agus labhair Maois ri Aaron, agus ri Eleasar, agus ri Itamar, a mhic a dh'fhan *beò*, Gabhaibh an tabhartas-bìdh a dh'fhàgadh de thabhartais an Tighearn' air an toirt suas le teine, agus ithibh e gun ghoirteachadh làimh ris an altair ; oir *tha* e ro naomh.

13 Agus ithidh sibh e 's an ionad naomh[p], a chionn *gur* e do dhlighe e, agus dlighe do mhac, de thabhartais an Tighearn' air an toirt suas le teine : oir is ann mar sin a dh'àithneadh dhomhsa.

14 Agus an t-uchd luaisgte agus an slinnean togta ithidh sibh ann an ionad glan ; thu féin, agus do mhic, agus do nigheanan maille riut : oir *is iad* do dhlighe iad, agus dlighe do mhac, *a* thugadh dhoibh á ìobairtibh thabhartas-sìth chloinn Israeil.

15 An slinnean togta, agus an t-uchd luaisgte, maille ris na tabhartais air an toirt suas le teine de'n t-saill, bheir iad leo gus *a* luasgadh *mar* thabhartas-luaisgte an làthair an Tighearn' ; agus is leats' e agus le d' mhic maille riut, le reachd bith-bhuan, mar a dh'àithn an Tighearn'.

16 Agus dh'iarr Maois gu dìchiollach meann na h-ìobairt-pheacaidh, agus, feuch, loisgeadh e : agus bha fearg aige ri Eleasar agus ri Itamar, mic Aaroin, *a* dh'fhàgadh *beò*, ag ràdh,

17 C'ar son nach d'ith sibh an ìobairt-pheacaidh 's an ionad naomh, do bhrìgh gu *bheil* i ro naomh, agus thug *Dia* dhuibh i a ghiùlan aingidheachd a' choimhthionail, a dheanamh réite air an son ann am fianuis an Tighearna ?

18 Feuch, cha d'thugadh a fuil a steach an taobh a stigh de'n *ionad* naomh: bu chòir dhuibh gu deimhin a h-itheadh 's an *ionad* naomh, mar a dh'àithn mise[a].

19 Agus thubhairt Aaron ri Maois, Feuch, an diugh thug iad suas an ìobairt-pheacaidh, agus an ìobairt-loisgte, an làthair an Tighearn'; agus thachair an leithidean sin de nithibh dhomhsa; agus nam bithinn air itheadh na h-ìobairt-pheacaidh an diugh, an gabhtadh rithe an làthair an Tighearn'[b]?

20 Agus an uair a chuala Maois *sin*, bha e toilichte.

## CAIB. XI.

1 *Mu bheathaichibh glan,* 4 *agus mu bheathaichibh neòghlan.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh riu,

2 Labhraidh ri cloinn Israeil, ag ràdh, *Is iad* so na beathaichean a dh'itheas sibh de na h-uil' ainmhidhean a *tha* air an talamh[c].

3 Gach aon a roinneas an ionga, agus a sgoilteas an ladhar, agus a chnàmhas a' chìr[e], am measg nan ainmhidh, sin ithidh sibh.

4 Ach iad so cha-n ith sibh, dhiubhsan a chnàmhas a' chìr, no dhiubhsan a roinneas an ionga: *mar* an càmhal, a chionn ged a chnàmh e a' chìr, nach roinn e an ionga; neòghlan *tha* e dhuibh.

5 Agus an coinean, a chionn ged a chnàmh e a' chìr, nach roinn e an ionga; neòghlan *tha* e dhuibh.

6 Agus a' mhaigheach, a chionn ged a chnàmh i a' chìr, nach roinn i an ionga; neòghlan *tha* i dhuibh.

7 Agus a' mhuc, a chionn ged a roinn i an ionga, agus ged a sgoilt i an ladhar, gidheadh nach cnàmh i a' chìr; neòghlan *tha* i dhuibh.

8 D'am feòil cha-n ith sibh, agus r'an cairbh cha bhean sibh; neòghlan *tha* iad dhuibh[h].

9 Iad so ithidh sibh, dhiubhsan uile a *tha* 's na h-uisgeachaibh: gach *ni* air am bheil itean agus lannan anns na h-uisgeachaibh, anns na cuantaibh, agus anns na h-aimhnichibh, iad sin ithidh sibh[j].

10 Agus gach *ni* air nach 'eil itean no lannan anns na cuantaibh, agus anns na h-aimhnichibh, de gach *ni* a ghluaiseas 's na h-uisgeachaibh, agus de gach ni beò, a *tha* 's na h-uisgeachaibh; 'n an gràineileachd *bithidh* iad dhuibh[l]:

11 Eadhon 'n an gràineileachd bithidh iad dhuibh: d'am feòil cha-n ith sibh, agus d'an cairbh gabhaidh sibh gràin.

12 Gach *ni* air nach 'eil itean no lannan anns na h-uisgeachaibh, 'n a ghràineileachd *bithidh* sin dhuibh.

13 Agus dhiubh so gabhaidh sibh gràin am measg nan eun[n]; cha-n ithear iad, n' an

R.C. 1490.

[a] caib. 6. 26, 30
[b] Isa. 1. 11-15; Ier. 6. 20; 14. 12; Hos. 9. 4; Mal. 1. 10, 13
[c] Deut. 14. 3, &c.; Ese. 4. 14; Dan. 1. 8; Mat. 15. 11; Ròm. 14. 14; Eabh. 9. 10; 13. 9
[d] Mat. 3. 4; Marc. 1. 6
[e] Salm 1. 1, 2
[f] rann 8; caib. 17. 15, 16
[g] caib. 14. 8; 15. 5; Air. 19. 10, 22; 31. 24; Salm 51. 2, 7; Sech. 13. 1; Eoin 13. 8; Gnio. 22. 16; Eabh. 9. 10; 10. 22; 1 Pead. 3. 21; Tais. 7. 14
[h] Isa. 52. 11; Gnio. 10. 10, 15; 2 Cor. 6. 17; Col. 2. 21
[i] rann. 24, 25
[j] Deut. 14. 9
[k] Isa. 66. 17
[l] caib. 7. 18
[m] rann 8; Hag. 2. 13
[n] Deut. 14. 12

gràineileachd *tha* iad: an iolair, agus an cnaimh-bhristeach, agus an iolair-uisge,

14 Agus am fang, agus an clamhan a réir a ghnè;

15 Gach fitheach a réir a ghnè;

16 Agus a' chailleach-oidhche, agus an t-seabhag-oidhche, agus a' chuach, agus an t-seabhag a réir a gnè,

17 Agus a' chailleach-oidhche bheag, agus an scarbh, agus a' chailleach-oidhche mhòr,

18 Agus an eala, agus am pelican, agus an iolair-fhionn,

19 Agus a' chorra-bhàn, *agus* a' chorra-ghlas a réir a gnè, agus an t-adharcan-luachrach, agus an ialtag.

20 *Bithidh* gach ni snàigeach a dh'itealaicheas, *agus* a dh'imicheas air ceithir *chosan*, 'n a ghràineileachd dhuibh.

21 Ach iad so feudaidh sibh itheadh, de gach ni snàigeach a dh'itealaicheas, *agus* a dh'imicheas air ceithir *chosan*, aig am bheil luirgnean os ceann a throidhean, gu leum leo air an talamh.

22 *Eadhon* iad so dhiubh feudaidh sibh itheadh: an locust[d] a réir a ghnè, agus an locust maol a réir a ghnè, agus an daol a réir a gnè, agus an leumnach uaine a réir a ghnè.

23 Ach *bithidh* gach ni eile snàigeach a dh'itealaicheas, aig am bheil ceithir chosan, 'n a ghràineileachd dhuibh.

24 Agus air an son sin bithidh sibh neòghlan: gach neach a bheanas r'an cairbh, bithidh e neòghlan gu feasgar[f].

25 Agus ge b'e air bith a ghiùlaineas *a' bheag* d'an cairbh, nighidh e 'eudach[g], agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

26 Bithidh *cairbh* gach ainmhidh a roinneas an ionga, agus nach sgoilt an ladhar, agus nach cnàmh a' chìr, neòghlan dhuibh: gach neach a bheanas riu, bithidh e neòghlan.

27 Agus ge b'e air bith a dh'imicheas air a mhàgaibh, am measg nan uile bheathaichean a dh'imicheas air ceithir *chosan*, *bithidh* e neòghlan dhuibh; gach neach a bheanas r'an cairbh bithidh e neòghlan gu feasgar.

28 Agus esan a ghiùlaineas an cairbh, nighidh e 'eudach[i], agus bithidh e neòghlan gu feasgar; neòghlan *tha* iad dhuibh.

29 Agus *bithidh* iad so neòghlan dhuibh am measg nan nithe snàigeach a shnàigeas air an talamh: an neas, agus an luch[k], agus an crocodail a réir a ghnè.

30 Agus am firead, agus an cameleon, agus an dearc-luachrach, agus an t-seilcheag, agus am famh.

31 *Tha* iad sin neòghlan dhuibh 'n am measg-san uile a shnàigeas: gach neach a bheanas riu, 'n uair a bhitheas iad marbh[m], bithidh e neòghlan gu feasgar.

32 Agus gach ni air an tuit *a h-aon* diubh, 'n uair a bhitheas e marbh, bithidh e neòghlan; co dhiubh is soitheach fiodha 's am bith e, no cudach, no craicionn,

no sac: feumaidh gach soitheach anns an
deanar obair sam bith[a], a bhi air a chur
ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu
feasgar; an sin bithidh e glan.
33 Agus *a thaobh* gach soithich crèadha,
anns an tuit *a h-aon* diubh, bithidh gach ni
a *tha* ann neòghlan; agus brisidh sibh e[b].
34 De gach uile bhiadh a dh'ithear, bith-
idh *am biadh* air an tig an t-uisge sin,
neòghlan; agus bithidh gach deoch a
dh'òlar ann an soitheach sam bith dhiubh,
neòghlan.
35 Agus bithidh gach *ni* air an tuit *a'*
*bheag* d'an cairbh, neòghlan; *ma's* àmh-
uinn *e*, no coireachan, brisear sìos iad:
neòghlan *tha* iad, agus neòghlan bithidh
iad dhuibh.
36 Gidheadh bithidh fuaran no tobar,
*anns am bi* pailteas uisge, glan: ach
bithidh an ni sin a bheanas r'an cairbh,
neòghlan.
37 Agus ma thuiteas *a' bheag* d'an cairbh
air sìol-cuir sam bith, a bhitheas r'a chur,
*bithidh* e glan.
38 Ach ma chuirear uisge *sam bith* air
an t-sìol, agus gu-n tuit *a' bheag* d'an
cairbh air, neòghlan *bithidh* e dhuibh.
39 Agus ma bhàsaicheas ainmhidh sam
bith d'am feud sibh itheadh, bithidh esan a
bheanas r'a chairbh neòghlan gu feasgar.
40 Agus esan a dh'itheas d'a chairbh[g],
nighidh e 'eudach, agus bithidh e neò-
ghlan gu feasgar: esan mar an ceudna a
ghiùlaineas a' chairbh, nighidh e 'eudach,
agus bithidh e neòghlan gu feasgar.
41 Agus *bithidh* gach ni snàigeach a
shnàigeas air an talamh, 'n a ghràineil-
eachd: cha-n ithear e.
42 Gach ni a dh'imicheas air a' bhroinn,
agus gach ni a dh'imicheas air ceithir
*chosan*, no ge b'e air bith aig am bheil
tuilleadh chosan am measg nan uile nithe
snàigeach a shnàigeas air an talamh;
cha-n ith sibh iad, oir *is* gràineileachd
iad.
43 Cha dean sibh sibh féin gràineil[i] le
ni snàigeach sam bith a shnàigeas, cha
mhò ni sibh sibh féin neòghlan leo, air
chor as gu-n truaillear sibh leo.
44 Oir *is* mise an Tighearna 'ur Dia:
naomhaichidh sibh air an aobhar sin sibh
féin, agus bithidh sibh naomh[k]; oir *tha*
mise naomh: agus cha truaill sibh sibh
féin le ni snàigeach sam bith a shnàigeas
air an talamh.
45 Oir *is* mise an Tighearn' a thug
sibhse a mach á tìr na h-Eiphit[m], gu bhi
ann am Dhia agaibh; bithidh sibhse uime
sin naomh, oir *tha* mise naomh.
46 *Is e* so lagh nan ainmhidh, agus
na h-eunlaith, agus gach dùile bheò a
ghluaiseas anns na h-uisgeachaibh, agus
gach dùil' a shnàigeas air an talamh:
47 A chur dealachaidh eadar an neò-
ghlan agus an glan[n], agus eadar am beath-
ach a dh'fheudar itheadh, agus am beath-
ach nach feudar itheadh.

B.C. 1490.

[a] caib. 15. 12
[b] caib. 6. 28; Salm 2. 9; Ier. 48. 38; 2 Tim. 2. 21; Tais. 2. 27
[c] Iob 14. 4; Salm 51. 5; Luc. 2. 22
[d] caib. 15. 19
[e] Gen. 17. 12; Luc. 2. 21; Eoin 7. 22, 23; Ròm. 3. 19; Gal. 5. 3
[f] Luc. 2. 22
[g] caib. 17. 15; 22. 8; Deut. 14. 21; Ese. 4. 14; 44. 31; 1 Cor. 10. 21
[h] caib. 5. 7
[i] caib. 20. 25
[j] Deut. 28. 27; Isa. 3. 17
[k] caib. 19. 2; 20. 7, 26; Ecs. 19. 6; Am. 3. 3; Mat. 5. 48; 1 Tes. 4. 7; 1 Pead. 1. 15, 16; Tais. 22. 11, 14
[l] Deut. 17. 8, 9; 24. 8; Mal. 2. 7; Luc. 17. 14
[m] Ecs. 6. 7; 20. 2; Salm 105. 43-45; Hos. 11. 1
[n] caib. 10. 10; Ese. 44. 23; Mal. 3. 18

## CAIB. XII.

1 *Neòghloine bhan an déigh breith cloinne,* 6
*agus an ìobairtean.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh,
Ma dh'fhàsas bean torrach, agus gu-m
beir i mac, an sin bithidh i neòghlan seachd
làithean[c]; a réir làithean *a* dealachaidh
air son a h-anmhuinneachd[d] bithidh i
neòghlan.
3 Agus air an ochdamh là timchioll-
ghearrar feòil roimh-chraicinn a *mic*[e].
4 Agus fanaidh i an sin tri làithe deug
'ar fhichead ann am fuil a glanaidh:
cha bhean i ri ni naomh sam bith, agus
cha tig i steach do'n ionad naomh, gus an
coimhlionar làithean a glanaidh.
5 Ach ma bheireas i leanabh nighinn, an
sin bithidh i neòghlan dà sheachduin, mar
'n a dealachadh: agus fanaidh i ann am
fuil a glanaidh tri fichead agus sè làithean.
6 Agus an uair a choimhlionar làithean
a glanaidh air son mic[f], no air son nighinn,
bheir i uan de'n cheud bhliadhna chum
ìobairt-loisgte, agus columan òg, no *eun*
turtuir chum ìobairt-pheacaidh, gu dorus
pàilliuin a' choimhthionail, a dh'ionnsuidh
an t-sagairt:
7 Agus bheir e seachad e an làthair
an Tighearn', agus ni e réite air a son,
agus glanar i o ruith a fola, *Is e* so an
lagh air a son-se a bheireas mac no nigh-
ean.
8 Agus mur urrainn i uan a thoirt
leatha[h], an sin bheir i leatha dà thurtur,
no dà choluman òg; fear dhiubh chum
ìobairt-loisgte, agus am fear eile chum
ìobairt-pheacaidh; agus ni an sagart réite
air a son, agus bithidh i glan.

## CAIB. XIII.

1 *Na riaghailtean agus na comharaidhean leis*
*an aithnich an sagart plàigh na luibhre.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois
agus ri Aaron, ag ràdh,
2 'N uair a bhitheas aig duine ann an
craicionn 'fheòla atadh, no guirein[j], no ball
soilleir, agus gu-m bi e ann an craicionn
'fheòla *cosmhuil* ri plàigh luibhre; an sin
bheirear e gu Aaron an sagart[l], no gu
aon d'a mhic, na sagartan.
3 Agus amhaircidh an sagart air a'
phlàigh ann an craicionn 'fheòla; agus *an*
*uair* a bhitheas am fionnadh 's a' phlàigh
air tionndadh gu bàn, agus *a bhitheas* a'
phlàigh r'a faicinn na's doimhne na
craicionn 'fheòla; *is* plàigh luibhre a
th'ann: agus amhaircidh an sagart air,
agus gairmidh e neòghlan e.
4 Ach ma *tha* am ball soilleir ann an
craicionn 'fheòla bàn, agus gun e bhi r'a
fhaicinn na's doimhne na 'n craicionn,
agus gun 'fhionnadh a bhi air tionndadh
gu bàn; an sin druididh an sagart a stigh

*esan air am bheil* a' phlàigh seachd làithean[a].

5 Agus amhaircidh an sagart air, air an t-seachdamh là; agus, feuch, *ma* tha 'phlàigh 'n a shealladh air stad, *agus* gun a' phlàigh 'bhi a' sgaoileadh 's a' chraicionn; an sin druididh an sagart a stigh e seachd làithean eile.

6 Agus amhaircidh an sagart air a rìs air an t-seachdamh là, agus, feuch, *ma bhitheas* a' phlàigh càil-eigin dorcha, agus nach 'eil a' phlàigh air sgaoileadh 's a' chraicionn, gairmidh an sagart glan e: *cha-n eil* ann *ach* guirein; agus nighidh e 'eudach, agus bithidh e glan.

7 Ach ma sgaoil an guirein gu mòr a mach 's a' chraicionn, an déigh dha bhi air 'fhaicinn leis an t-sagart chum a ghlanaidh; chithear e rìs leis an t-sagart.

8 Agus amhaircidh an sagart air, agus, feuch, *ma* tha an guirein air sgaoileadh 's a' chraicionn, an sin gairmidh an sagart e neòghlan: *is* luibhre *a th'ann.*

9 An uair a bhitheas plàigh luibhre air duine, an sin bheirear e chum an t-sagairt:

10 Agus amhaircidh an sagart *air*[d]: agus, feuch, *ma tha* atadh bàn 's a' chraicionn, agus gu-n do thionndaidh e am fionnadh gu bàn, agus *gu-m bheil* feòil bheò dhearg 's an atadh,

11 Is seann luibhre a th'ann, ann an craicionn 'fheòla; agus gairmidh an sagart e neòghlan, agus cha druid e stigh e, oir *tha* e neòghlan.

12 Agus ma bhriseas luibhre gu mòr a mach 's a' chraicionn, agus gu-n còmhdaich an luibhre craicionn *an neach air am bheil* a' phlàigh uile o 'cheann gu 'throidh, ge b'e ball air an amhairc an sagart;

13 An sin bheir an sagart fainear: agus, feuch, *ma* chòmhdaich an luibhre 'fheòil uile, gairmidh e *esan* glan *air am bheil* a' phlàigh: thionndaidheadh e uile gu bàn[e]; *tha* e glan.

14 Ach an uair a bhitheas feòil dhearg r'a faicinn air, bithidh e neòghlan.

15 Agus amhaircidh an sagart air an fheòil dheirg, agus gairmidh e neòghlan e; oir *tha* 'n fheòil dhearg neòghlan: *is* luibhre a th'ann.

16 Ach ma thig an fheòil dhearg air a h-ais a rìs, agus gu-n tionndaidhear gu bàn i, thig e chum an t-sagairt,

17 Agus amhaircidh an sagart air: agus, feuch, ma tha 'phlàigh air tionndadh gu bàn, an sin gairmidh an sagart *esan* glan *air am bheil* a' phlàigh: *tha* e glan.

18 An fheòil mar an ceudna anns an robh, *eadhon* 'n a craicionn, neascaid[g], agus a leighiseadh,

19 Agus aig am bheil ann an àite na neascaid atadh bàn, no ball soilleir bàn, càil-eigin dearg, nochdar do'n t-sagart e;

20 Agus ma 's e 'n uair a chi an sagart e, feuch, gu bheil e r'a fhaicinn na's doimhne na'n craicionn, agus 'fhionnadh air a thionndadh gu bàn; gairmidh an sagart neòghlan e: *is* plàigh luibhre a *th'ann* air briseadh a mach anns an neascaid.

21 Ach ma dh'amhairceas an sagart air, agus, feuch, *nach 'eil* fionnadh bàn air bith ann, agus gun e na's doimhne na'n craicionn, ach càil-eigin dorcha; an sin druididh an sagart a stigh e seachd làithean[b].

22 Agus ma tha e air sgaoileadh a mach gu mòr 's a' chraicionn, an sin gairmidh an sagart e neòghlan; *is* plàigh a th'ann.

23 Ach ma tha'm ball soilleir air stad 'n a àite[c], gun e air sgaoileadh, *is* neascaid loisgeach a th'ann; agus gairmidh an sagart glan e.

24 No *ma bhitheas* feòil *air bith ann*, aig am bheil 'n a craicionn losgadh teth, agus gu-m bi, anns an *fheòil* bheò a tha 'losgadh, ball bàn soilleir, càil-eigin dearg, no bàn;

25 An sin amhaircidh an sagart air, agus, feuch, *ma* tha 'm fionnadh anns a' bhall shoilleir air tionndadh gu bàn, agus e r'a fhaicinn na's doimhne na'n craicionn; *is* luibhre a th'ann air briseadh a mach anns an losgadh: uime sin gairmidh an sagart neòghlan e; *is* plàigh luibhre a th'ann.

26 Ach ma dh'amhairceas an sagart air, agus, feuch, nach *'eil* fionnadh bàn air bith air a' bhall shoilleir, agus nach 'eil e na 's doimhne na'n craicionn *eile*, ach *gu bheil e* càil-eigin dorcha; an sin druididh an sagart a stigh e seachd làithean.

27 Agus amhaircidh an sagart air, air an t-seachdamh là, *agus* ma tha e air sgaoileadh a mach gu mòr 's a' chraicionn, an sin gairmidh an sagart neòghlan e; *is* plàigh luibhre a th'ann.

28 Agus ma tha 'm ball soilleir air stad 'n a àite, gun e air sgaoileadh 's a' chraicionn, ach e càil-eigin dorcha; *is* atadh o'n losgadh a th'ann, agus gairmidh an sagart glan e; oir *is* leannachadh a th'ann o'n losgadh.

29 Ma tha aig duine no mnaoi plàigh air a' cheann[f], no air an fheusaig;

30 An sin amhaircidh an sagart air a' phlàigh: agus, feuch, ma *tha* i r'a faicinn na's doimhne na 'n craicionn, agus fionnadh tana buidhe innte; an sin gairmidh an sagart neòghlan e: *is* càrr tioram a th'ann, *eadhon* luibhre air a' cheann, no air an fheusaig.

31 Agus ma dh'amhairceas an sagart air plàigh a' charra, agus, feuch, nach *'eil* i r'a faicinn na's doimhne na 'n craicionn, agus nach *'eil* fionnadh dubh sam bith innte; an sin druididh an sagart a stigh esan air *am bheil* plàigh a' charra[h], seachd làithean.

32 Agus amhaircidh an sagart air a' phlàigh air an t-seachdamh là, agus, feuch, mur 'eil an càrr air sgaoileadh, agus nach

B.C. 1490.

[a] Air. 12. 15
[b] 1 Cor. 5. 5
[c] Iob 34. 31; Gnà. 28. 13; 1 Pead. 4. 3
[d] Air. 12. 10, 12; 2 Ri. 5. 27; 2 Each. 26. 19, 20
[e] Isa. 64. 6; Eoin 9. 41
[f] 1 Ri. 8. 38; 2 Each. 6. 29; Isa. 1. 5
[g] Ecs. 9. 9; 15. 26
[h] rann. 4-6

'eil fionnadh buidhe sam bith ann, agus nach 'eil an càrr r'a fhaicinn na's doimhne na 'n craicionn ;

33 An sin bearrar e, ach an càrr cha bhearr e ; agus druididh an sagart a stigh *esan air am bheil* an càrr, seachd làithean eile.

34 Agus air an t-seachdamh là, amhaircidh an sagart air a' chàrr : agus, feuch, mur 'eil an càrr air sgaoileadh 's a' chraicionn, no r'a fhaicinn na's doimhne na 'n craicionn ; an sin gairmidh an sagart glan e : agus nighidh e 'eudach, agus bithidh e glan.

35 Ach ma tha an càrr air sgaoileadh[a] gu mòr 's a' chraicionn an déigh a ghlanaidh ;

36 An sin amhaircidh an sagart air, agus, feuch, ma tha an càrr air sgaoileadh 's a' chraicionn, cha-n iarr an sagart fionnadh buidhe : *tha* e neòghlan.

37 Ach ma tha an càrr 'n a shealladh air stad, agus *ma tha* fionnadh dubh air fàs suas ann, leighiseadh an càrr, tha e glan : agus gairmidh an sagart glan e.

38 Ma bhitheas, mar an ceudna, aig duine no aig mnaoi, ann an craicionn am feòla, buill shoilleir[d], *eadhon* buill bhàna shoilleir ;

39 An sin amhaircidh an sagart : agus, feuch, ma tha na buill shoilleir ann an craicionn am feòla odhar-bhàn, is leus teas e air fàs 's a' chraicionn : *tha* e glan.

40 Agus an duine aig am bheil a cheann air faileadh, *tha* e maol : *gidheadh tha* e glan.

41 Agus esan aig am bheil 'fholt air faileadh de'n chuid sin d'a cheann a tha leth r'a eudan, *tha* e maol-bhathaiseach : *gidheadh tha* e glan.

42 Agus ma tha 'n a cheann maol, no 'n a bhathais mhaoil creuchd bhàn càil-eigin dearg ; *is* luibhre a th'ann air fàs suas 'n a cheann maol, no 'n a bhathais mhaoil.

43 An sin amhaircidh an sagart air ; agus, feuch, *ma tha* atadh no creuchda bàn-dhearg 'n a mhaol-cheann, no 'n a mhaol-bhathais, mar a nochdar an luibhre ann an craicionn na feòla ;

44 *Is* duine lobhrach e, *tha* e neòghlan : gairmidh an sagart e neòghlan gu h-iomlan ; *tha* a' phlàigh 'n a cheann[g].

45 Agus an lobhar air *am bheil* a' phlàigh, reubar 'eudach[h], agus bithidh a cheann lomnochd[i], agus cuiridh e folach air a bhil' uachdaraich[j], agus glaodhaidh e, Neòghlan, neòghlan[k].

46 Ré nan uile làithean *a bhitheas* a' phlàigh air[l], bithidh e salach ; *tha* e neòghlan : gabhaidh e còmhnuidh 'n a aonar ; an taobh a muigh de'n champ[m] *bithidh* 'ionad-tàimh.

47 An t-eudach mar an ceudna[n] anns am bheil plàigh na luibhre, ma's eudach olla *e* no ma's eudach lìn *e*.

48 Ma's ann *a tha i* 's an dlùth, no 's an inneach, de lìon no dh'olainn, ma's ann

B.C. 1490.

a rann. 7, 27
2 Tim. 2. 17
3. 13
b caib. 14. 44
c caib. 11. 33
Deut. 7. 25, 26
Isa. 30. 22
Gnio. 19. 19, 20
d Ecl. 7. 20
Ròm. 7. 22, 23
Seum. 3. 2
e Ese. 24. 13
Eabh. 6. 4-8
2 Pead. 1. 9
2. 20-22
f Isa. 33. 14
Mat. 3. 12
25. 41
Tais. 21. 8
g Isa. 1. 5
h 2 Sam. 13. 19
Esr. 9. 3
Iob 1. 20
Ier. 36. 24
Ioel 2. 13
i caib. 10. 6
21. 10
j Ese. 24. 17, 22
Mic. 3. 7
k Iob 42. 6
Salm 51. 3, 6
Isa. 6. 5
64. 6
Ròm. 3. 23
1 Cor. 6. 11
l Gnà. 30. 12
m Air. 5. 2
12. 14
2 Ri. 7. 3
15. 5
2 Each. 26. 21
Salm 38. 11
Tuir. 1. 1
Luc. 17. 12
1 Cor. 5. 5, 23
2 Tes. 3. 6
1 Tim. 6. 5
Tais. 21. 27
22. 15
n Ios. 7. 21
Ecl. 9. 8
Isa. 61. 10
Isa. 64. 6
Sech. 3. 3, 4
Seum. 5. 2
Iud. 23
Tais. 4. 4
16. 15

'an craicionn, no ann an ni sam bith deanta de chraicionn :

49 Agus ma tha 'phlàigh uaine no dearg 's an eudach, no 's a chraicionn, aon chuid 's an dlùth no 's an inneach, no ann an ni sam bith *deanta* de chraicionn ; *is* plàigh luibhre a th'ann agus feuchar i do'n t-sagart.

50 Agus amhaircidh an sagart air a' phlàigh agus druididh e stigh *an ni anns am bheil* a' phlàigh seachd làithean.

51 Agus amhaircidh e air a' phlàigh air an t-seachdamh là : ma tha a' phlàigh air sgaoileadh 's an eudach, aon chuid 's an dlùth no 's an inneach, no ann an craicionn, *no* ann an obair sam bith deanta de chraicionn ; *is* luibhre chnàmhanach a' phlàigh[b] : *tha* e neòghlan.

52 Loisgidh e uime sin an t-eudach[c], ma's dlùth no inneach, ann an olainn no ann an lìon, no ni air bith *deanta* de chraicionn, anns a' bheil a' phlàigh : oir *is* luibhre chnàmhanach a th'ann ; loisgear e 's an teine.

53 Agus ma dh'amhairceas an sagart, agus, feuch, nach 'eil a' phlàigh air sgaoileadh 's an eudach, aon chuid 's an dlùth, no 's an inneach, no ann an ni sam bith *deanta* de chraicionn ;

54 An sin àithnidh an sagart dhoibh an ni anns *a' bheil* a' phlàigh a nigheadh, agus druididh e stigh e seachd làithean eile.

55 Agus amhaircidh an sagart air a' phlàigh an déigh a nigheadh[e] : agus, feuch, mur do mhùth a' phlàigh a dath, agus mur do sgaoil a' phlàigh, *tha* e neòghlan ; loisgidh tu 's an teine e : *is* cnàmhan an leth stigh e, *ma's* lom a stigh no muigh e.

56 Agus ma dh'amhairceas an sagart, agus, feuch, *gu bheil* a' phlàigh càil-eigin dorcha an déigh a nigheadh ; an sin reubaidh e as an eudach i, no as a' chraicionn, no as an dlùth, no as an inneach.

57 Agus ma tha i r'a faicinn fathast 's an eudach, aon chuid 's an dlùth, no 's an inneach, no ann an ni air bith *deanta* de chraicionn ; *is plàigh* sgaoilteach a th'ann : loisgidh tu le teine an ni anns *a' bheil* a' phlàigh[f].

58 Agus an t-eudach, ma's dlùth, no inneach *e*, no ni air bith *deanta* de chraicionn, a nigheas tu, ma chaidh a' phlàigh asda, an sin nighear e an dara uair, agus bithidh e glan.

59 *Is* e so lagh plàigh na luibhre ann an eudach olla no lìn, anns an dlùth, no anns an inneach, no ann an ni sam bith *deanta* de chraicinn, chum a ghairm glan, no 'ghairm neòghlan.

## CAIB. XIV.

1 *An lagh agus na h-ìobairtean leis an glanar an lobhar.* 33 *Comharaidhean luibhre ann an tigh :* 48 *mar a ghlanar an tigh sin.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Bithidh so 'n a lagh do'n lobhar, ann

an là a ghlanaidh: Bheirear e chum an
t-sagairt[a];
3 Agus théid an sagart a mach as a'
champ; agus amhaircidh an sagart, agus
feuch, *ma* leighiseadh plàigh na luibhre
anns an lobhar:
4 An sin àithnidh an sagart gu-n
gabhar air a shon-san a tha gu bhi air a
ghlanadh, dà eun bheò ghlan, agus fiodh
seudair[c], agus scàrlaid, agus hiosop[d].
5 Agus àithnidh an sagart gu marbhar
aon de na h-eoin ann an soitheach creadha,
os ceann uisge ruith[e].
6 A thaobh an eoin bheò, gabhaidh se
e, agus am fiodh seudair, agus an scàrlaid,
agus an hiosop, agus tumaidh e iad agus
an t-eun beò, ann am fuil an eoin a
mharbhadh os ceann an uisge ruith.
7 Agus crathaidh e air-san a tha gu
bhi air a ghlanadh o'n luibhre[g], seachd
uairean[h], agus gairmidh e glan e, agus
leigidh e as an t-eun beò air aghaidh na
macharach.
8 Agus nighidh esan a tha gu bhi air a
ghlanadh 'eudach[j], agus bearraidh e dheth
'fhionnadh uile, agus nighidh se e féin
ann an uisge, chum gu-m bi e glan[k]: agus
'n a dhéigh sin thig e steach do'n champ,
agus fanaidh e mach as a' bhùth seachd
làithean.
9 Ach air an t-seachdamh là, bearraidh
e uile fholt a chinn, agus 'fheusag, agus
maildhean a shùl, eadhon 'fhionnadh uile
bearraidh e dheth[l]: agus nighidh e 'eud-
ach, nighidh e mar an ceudna 'fheòil ann
an uisge, agus bithidh e glan.
10 Agus, air an ochdamh là[m], gabhaidh
e dà uan fhirionn gun ghaoid, agus aon
uan boirionn de'n cheud bhliadhna gun
ghaoid, agus tri deich earrannan de phlùr
mìn mar thabhartas-bìdh[n], measgta le
olaidh, agus aon log olaidh.
11 Agus nochdaidh an sagart a ni glan
*e*, an duine a tha r'a ghlanadh[p], agus na
nithe sin an làthair an Tighearn', *aig*
dorus pàilliuin a' choimhthionail:
12 Agus gabhaidh an sagart aon uan
firionn, agus bheir e seachad e mar ìob-
airt-eusaontais[r], agus an log olaidh, agus
luaisgidh e iad mar thabhartas-luaisgte
ann am fianuis an Tighearn'.
13 Agus marbhaidh e 'n t-uan anns an
àite 's am marbh e an ìobairt-pheacaidh
agus an ìobairt-loisgte, anns an ionad
naomh; oir mar *is* leis an t-sagart an
ìobairt - pheacaidh[s], *is amhuil* sin an
ìobairt-eusaontais: *tha* i ro naomh.
14 Agus gabhaidh an sagart *cuid* a dh'
fhuil na h-ìobairt-eusaontais, agus cuiridh
an sagart *i* air bàrr cluaise deise an neach
a tha r'a ghlanadh, agus air ordaig a
làimhe deise, agus air ordaig a choise
deise[t].
15 Agus gabhaidh an sagart *cuid* de'n
log olaidh, agus dòirtidh e *i* ann an glaic
a làimhe clìthe féin.
16 Agus tumaidh an sagart a mheur

R.C. 1490.

[a] Mat. 8. 2, 4
Marc. 1. 44
Luc. 5. 12, 14
17. 14
[b] rann 14
[c] Air. 19. 6
Eabh. 9. 19
[d] Salm 51. 7
[e] rann 50
[f] caib. 4. 26
5. 6
[g] Air. 19. 18, 19
Isa. 52. 15
Ese. 36. 25
Eoin 19. 34
Eabh. 9. 13, 21
12. 24
1 Eoin 5. 6
[h] 2 Ri. 5. 10, 14
[i] caib. 5. 7
12. 8
[j] caib. 13. 6
[k] caib. 11. 25
Eph. 5. 26
Eabh. 10. 22
1 Pead. 3. 21
Tais. 1. 5, 6
[l] Air. 6. 9
8. 7
[m] rann 23
[n] caib. 2. 1
Air. 15. 4, 15
[o] rann 12
[p] Air. 8. 11, 21
Eph. 5. 26, 27
Iud. 24
[q] rann. 14, 17
[r] caib. 5. 18
6. 6
[s] caib. 7. 7
[t] caib. 8. 23
[u] rann 22
caib. 15. 14, 15

dheas 's an olaidh *a tha* 'n a làimh chlì,
agus crathaidh e *cuid* de'n olaidh le
'mheur, seachd uairean an làthair an
Tighearn'.
17 Agus de'n chuid eile de'n olaidh a
*tha* 'n a làimh cuiridh an sagart air bàrr
cluaise deise an neach a tha r'a ghlanadh,
agus air ordaig a làimhe deise, agus air
ordaig a choise deise[b], air fuil na h-ìob-
airt-eusaontais.
18 Agus fuigheall na h-olaidh, a *tha* 'n
làimh an t-sagairt, dòirtidh e air ceann
an neach a tha r'a ghlanadh: agus ni an
sagart réite air a shon ann am fianuis an
Tighearn'[f].
19 Agus ìobraidh an sagart an ìobairt-
pheacaidh, agus ni e réite air a shon-san
a tha r'a ghlanadh o 'neòghloine, agus 'n a
dhéigh sin marbhaidh e an ìobairt-loisgte.
20 Agus bheir an sagart seachad an
ìobairt-loisgte, agus an tabhartas-bìdh air
an altair: agus ni an sagart réite air a
shon, agus bithidh e glan.
21 Agus ma *tha* e bochd[i], agus nach
urrainn e an uiread sin fhaghail; an sin
gabhaidh e aon uan *chum* ìobairt-eusaont-
ais gu bhi air a luasgadh, a dheanamh
réite air a shon, agus aon deicheamh
earrann de phlùr mìn measgta le olaidh,
mar thabhartas-bìdh, agus log olaidh;
22 Agus dà thurtur, no dà choluman
òg, mar is urrainn e 'fhaghail; agus
bithidh fear dhiubh 'n a ìobairt-pheacaidh,
agus am fear eile 'n a ìobairt-loisgte.
23 Agus bheir e iad air an ochdamh là,
air son a ghlanaidh, chum an t-sagairt,
gu dorus pàilliuin a' choimhthionail an
làthair an Tighearn'.
24 Agus gabhaidh an sagart uan na
h-ìobairt-eusaontais, agus an log olaidh,
agus luaisgidh an sagart iad *mar* thabh-
artas-luaisgte an làthair an Tighearn'[o].
25 Agus marbhaidh e uan na h-ìobairt-
eusaontais, agus gabhaidh an sagart *cuid*
a dh'fhuil na h-ìobairt-eusaontais[q], agus
cuiridh e *i* air bàrr cluaise deise an fhir a
tha r'a ghlanadh, agus air ordaig a làimhe
deise, agus air ordaig a choise deise.
26 Agus doirtidh an sagart *cuid* de'n
olaidh ann an glaic a làimhe clìthe féin.
27 Agus crathaidh an sagart le 'mheur
dheas *cuid* de'n olaidh a *tha* 'n a làimh
chlì seachd uairean ann am fianuis an
Tighearn'.
28 Agus cuiridh an sagart *cuid* de'n
olaidh a *tha* 'n a làimh, air bàrr cluaise deise
an fhir a tha r'a ghlanadh, agus air ordaig
a làimhe deise, agus air ordaig a choise
deise, air ionad fola na h-ìobairt-eusaontais.
29 Agus a' chuid eile de'n olaidh a *tha*
'an làimh an t-sagairt, cuiridh e air ceann
an fhir a tha r'a ghlanadh, a dheanamh
réite air a shon ann am fianuis an Tigh-
earn'.
30 Agus ìobraidh e fear de na turtuir[u],
no de na columain òga, mar is urrainn e
'fhaghail;

31 *Eadhon* an ni a 's urrainn e 'fhaghail, fear mar ìobairt-pheacaidh, agus am fear eile mar ìobairt-loisgte, maille ris an tabhartas-bhìdh. Agus ni an sagart réite air a shon-san a tha r'a ghlanadh, ann am fianuis an Tighearn'.

32 So lagh an *fhir* anns *am bheil* plàigh na luibhre, neach nach ruig a làmh air *an ni sin a bhuineas d'*a ghlanadh[b].

33 Agus labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

34 An uair a thig sibh do thìr Chanaain, a bheir mise dhuibh mar sheilbh[d], agus a chuireas mi plàigh luibhre ann an tigh[e] fearainn 'ur seilbh ;

35 Agus gu-n tig esan d'am buin an tigh agus gu-n innis e do'n t-sagart, ag ràdh, A réir mo bharail-sa tha mar gu-m bu phlàigh *luibhre* 's an tigh[g]:

36 An sin àithnidh an sagart dhoibh an tigh fhalmhachadh mu-n téid an sagart *a stigh ann* a dh'fhaicinn na plàigh'; chum nach deanar gach ni a *tha* 's an tigh neòghlan : agus 'n a dhéigh sin, théid an sagart a steach a dh'fhaicinn an tighe.

37 Agus amhaircidh e air a' phlàigh, agus, feuch, *ma bhitheas* a' phlàigh ann am ballachaibh an tighe, le stiallaibh domhain, càil-eigin uaine no dearg, a *tha* r'am faicinn na 's isle na 'm balla :

38 An sin théid an sagart a mach as an tigh gu dorus an tighe, agus bheir e fainear an tigh a dhùnadh suas seachd làithean[k].

39 Agus thig an sagart a ris air an t-seachdamh là, agus amhaircidh e : agus, feuch, *ma* bhitheas a' phlàigh air sgaoileadh ann am ballachaibh an tighe ;

40 An sin àithnidh an sagart iad a thoirt air falbh nan clach, anns *a' bheil* a' phlàigh, agus tilgidh iad ann an àite neòghlan iad an taobh a mach de'n bhaile[p].

41 Agus bheir e fainear an tigh a sgrìobadh air an taobh a stigh mu'n cuairt, agus tilgidh iad a mach an duslach a sgrìobas iad deth, an taobh a muigh de'n bhaile gu àite neòghlan.

42 Agus gabhaidh iad clachan eile, agus cuiridh iad ann an àite nan clach ud *iad* ; agus gabhaidh e criadh eile, agus còmhdaichidh e thairis an tigh *leatha*.

43 Agus ma thig a' phlàigh a ris, agus *ma* bhriseas i mach 's an tigh, an déigh dha na clachan a thoirt air falbh[r], agus an déigh dha an tigh a sgrìobadh, agus an déigh *dha* a chòmhdachadh thairis *le crèadh* ;

44 An sin thig an sagart agus amhaircidh e, agus, feuch, ma tha 'phlàigh air sgaoileadh 's an tigh, *is* luibhre chnàmhanach i 's an tigh ; *tha* e neòghlan.

45 Agus brisidh e sìos an tigh, a chlachan, agus 'fhiodh, agus criadh an tighe uile : agus bheir e fainear *an* giùlan a mach as a' bhaile gu ionad neòghlan.

B.C. 1490.

[a] 1 Ri. 9. 6-9 2 Ri. 10. 27 18. 4 Ier. 52. 13 Mat. 24. 2
[b] Salm 72. 12-14 Mat. 11. 5
[c] 1 Cor. 6. 11
[d] Gen. 12. 7 13. 17 17. 8 Deut. 32. 49
[e] Am. 6. 11 Gnà. 3. 33
[f] rann 4
[g] Salm 91. 10 Gnà. 3. 33 Sech. 5. 4
[h] rann 20
[i] Deut. 24. 8
[j] caib. 13. 30
[k] caib. 13. 50
[l] caib. 13. 47
[m] rann 34
[n] caib. 13. 2
[o] Ese. 44. 23
[p] Tais. 22. 15
[q] caib. 22. 4 Air. 5. 2 2 Sam. 3. 29 Mat. 9. 20 Marc. 7. 20-23
[r] Eabh. 6. 4-8 2 Pead. 2. 20, 22 Iud. 12
[s] caib. 11. 25 17. 15
[t] Isa. 1. 16 Seum. 4. 8

46 Agus bithidh esan a théid a stigh do'n tigh ré na h-ùine a dhruidear suas e[a], neòghlan gu feasgar.

47 Agus nighidh esan a luidheas anns an tigh 'eudach : agus nighidh esan a dh'itheas anns an tigh 'eudach.

48 Agus ma théid an sagart a stigh, agus gu-n amhairc e *air*, agus, feuch, nach do sgaoil a' phlàigh 's an tigh, an déigh an tigh a chòmhdachadh thairis ; an sin gairmidh an sagart an tigh glan, a chionn gu-n do leighiseadh a' phlàigh[c].

49 Agus gabhaidh e chum an tigh a ghlanadh dà eun[f], agus fiodh seudair, agus scàrlaid, agus hiosop.

50 Agus marbhaidh e fear de na h-eoin ann an soitheach crèadha, os ceann uisge-ruith.

51 Agus gabhaidh e am fiodh seudair, agus an hiosop, agus an scàrlaid, agus an t-eun beò, agus tumaidh e iad ann am fuil an eoin a chaidh a mharbhadh, agus anns an uisge-ruith ; agus crathaidh e air an tigh seachd uairean.

52 Agus glanaidh e an tigh le fuil an eoin, agus leis an uisge-ruith, agus leis an eun bheò, agus leis an fhiodh sheudair, agus leis an hiosop, agus leis an scàrlaid.

53 Ach leigidh e as an t-eun beò an taobh a mach de'n bhaile, air aghaidh na macharach, agus ni e réite air son an tighe[h]: agus bithidh e glan.

54 So an lagh air son gach gnè de phlàigh luibhre[i], agus de chàrr[j],

55 Agus air son luibhre eudaich[l], agus air son tighe[m],

56 Agus air son ataidh[n], agus air son guirein, agus air son buill shoilleir ;

57 A theasgasg c'uin *a bhitheas e* neòghlan, agus c'uin *a bhitheas e* glan[o] : *is e* so lagh na luibhre.

## CAIB. XV.

1, 19 *Neòghloine le siltichibh :* 13, 28 *mar a ghlanar iad.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

2 Labhraibh ri cloinn Israeil, agus abraibh riu, 'N uair a bhitheas aig duine sam bith silteach o 'fheòil[q], air son a shiltich *bithidh* e neòghlan.

3 Agus is e so a neòghloine 'n a shilteach : ma shileas 'fheòil a mach a sileadh, no ma dhùinear 'fheòil suas o shilteach, *is* e so a neòghloine.

4 Gach leabadh air an luidh esan air am bheil silteach, bithidh *i* neòghlan : agus gach ni air an suidh e, bithidh *e* neòghlan.

5 Agus gach neach a bheanas r'a leabaibh, nighidh e 'eudach[s], agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

6 Agus esan a shuidheas air ni *sam bith* air an do shuidh neach air am bheil silteach, nighidh e 'eudach[t], agus ionnlaididh

se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

7 Agus esan a bheanas ri feòil neach air am bheil silteach, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

8 Agus ma thilgeas esan air am bheil silteach smugaid airsan a tha glan, an sin nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se e *féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

9 Agus gach dìollaid air am marcaich esan air am bheil silteach, bithidh i neòghlan.

10 Agus gach neach a bheanas ri ni sam bith a bha foidhe, bithidh e neòghlan gu feasgar: agus esan a ghiùlaineas *aon air bith de* na nithibh sin, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

11 Agus gach neach ris am bean esan air am bheil silteach, agus nach d'ionnlaid a làmhan ann an uisge, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

12 Agus an soitheach crèadha[c] ris am bean esan air am bheil silteach, brisear e[d]: agus gach soitheach fiodha, nighear ann an uisge e.

13 Agus an uair a ghlanar esan air am bheil silteach o 'shilteach, an sin àirmhidh e dha féin seachd làithean[e] air son a ghlanaidh, agus nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge-ruith, agus bithidh e glan.

14 Agus air an ochdamh là gabhaidh e dha féin dà thurtur[g], no dà choluman òg, agus thig e an làthair an Tighearna, gu dorus pàilliuin a' choimhthionail, agus bheir e iad do'n t-sagart.

15 Agus ìobraidh an sagart iad, aon diubh mar ìobairt-pheacaidh, agus an t-aon eile mar ìobairt-loisgte; agus ni an sagart réite air a shon an làthair an Tighearn' a thaobh a shiltich.

16 Agus ma dh'fhalbhas a shìol-gin o dhuine sam bith[i], an sin nighidh e 'fheòil uile ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

17 Agus gach eudach, agus gach craiceionn air am bi an sìol-gin, nighear e ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

18 Mar an ceudna, a' bhean leis an luidh fear le sìol-gin, nighidh iad *araon iad féin* ann an uisge[k], agus bithidh iad neòghlan gu feasgar.

19 Agus an uair a bhitheas silteach air mnaoi[l], *agus* gur fuil a bhitheas 'n a silteach 'n a feòil, seachd làithean cuirear air leth i; agus gach neach a bheanas rithe, bithidh e neòghlan gu feasgar.

20 Agus gach ni air an luidh i 'n uair a chuirear air leth i, bithidh e neòghlan: gach ni mar an ceudna air an suidh i, bithidh e neòghlan.

21 Agus gach neach a bheanas r'a leabaidh nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

22 Agus gach neach a bheanas ri ni sam bith air an do shuidh i, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

23 Agus ma *bhitheas* e air *a* leabaidh, no air ni sam bith air an suidh i, 'n uair a bheanas e ris, bithidh e neòghlan gu feasgar.

24 Agus ma luidheas fear sam bith maille rithe, agus gu-m bi a fuil-mìos air[a], bithidh e neòghlan seachd làithean, agus bithidh gach leabadh air an luidh e neòghlan.

25 Agus an uair a bhitheas a silteach fola[b] air mnaoi mòran de làithibh, cha-n ann 'an àm a dealachaidh, no ma shileas e an déigh *àm* a dealachaidh, bithidh uile làithean silidh a neòghloine mar làithean a dealachaidh: bithidh i neòghlan.

26 Gach leabadh air an luidh i ré uile làithean a siltich, bithidh i dhi mar leabaidh a dealachaidh: agus gach ni air an suidh i, bithidh e neòghlan, a réir neòghloine a dealachaidh.

27 Agus gach neach a bheanas ris na nithibh sin, bithidh e neòghlan; agus nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se *e féin* ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

28 Ach ma ghlanar i o 'silteach[f], an sin àirmhidh i dhi féin seachd làithean, agus an déigh sin bithidh i glan:

29 Agus air an ochdamh là gabhaidh i dhi féin dà thurtur, no dà choluman òg, agus bheir i iad a dh'ionnsuidh an t-sagairt, gu dorus pàilliuin a' choimhthionail:

30 Agus ìobraidh an sagart aon *diubh* mar ìobairt-pheacaidh, agus an t-aon *eile* mar ìobairt-loisgte; agus ni an sagart réite air a son an làthair an Tighearn', air son siltich a neòghloine.

31 Mar so dealaichidh sibh clann Israeil o'n neòghloine[h], chum as nach bàsaich iad 'n an neòghloine, 'n uair a thruailleas iad mo phàilliun-sa a *tha* 'n am measg[j].

32 *Is* e so lagh an *fhir* air am bheil silteach, agus an *fhir* sin aig an téid a shìol uaith, agus a shalaichear leis;

33 Agus na *mnatha* a bhitheas gu tinn ann an *àm* a dealachaidh, agus an neach sin air am bi silteach, an fhir, agus na mnà, agus an duine *sin* a luidheas leatha-se 'tha neòghlan.

## CAIB. XVI.

11 *Iobairt-pheacaidh an àrd-shagairt.* 20 *Am boc-gaibhre a leigeadh as beò.* 29 *Féill a' ghlanaidh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois an déigh bàis dhithis mhac Aaroin, an uair a thug iad seachad tabhartas an làthair an Tighearn'[m], agus a bhàsaich iad:

2 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Labhair ri Aaron do bhràthair, a chum

R.C. 1490.

[a] caib. 20. 18 Ese. 18. 6 22. 10
[b] Marc. 5. 25 Luc. 8. 43
[c] caib. 6. 28 11. 33
[d] Salm 2. 9
[e] rann 28 caib. 14. 8 Air. 19. 11, 12
[f] rann. 13-15
[g] caib. 14. 22-31
[h] caib. 11. 47 Ese. 44. 23 Eabh. 12. 15
[i] caib. 22. 4 Deut. 23. 10
[j] caib. 19. 30 21. 23 Air. 5. 3 19. 13, 20 Ese. 5. 11 23. 28 44. 5-7 Dan. 9. 27 1 Cor. 3. 17
[k] Ecs. 19. 15 1 Sam. 21. 4 Salm 51. 5 1 Cor. 6. 18 1 Tes. 4. 3-5 Eabh. 13. 4
[l] caib. 12. 2
[m] caib. 10. 1, 2

nach téid e anns gach àm a steach do'n *ionad* naomh an taobh a stigh de'n roinn-bhrat[a], an làthair na caithir-thròcair, a *tha* air an àirc'; a chum nach bàsaich e: oir foillsichidh mise mi féin ann an neul air a' chaithir-thròcair[b].

3 Mar so théid Aaron a steach do'n *ionad* naomh[d]: le tarbh òg chum ìobairt-pheacaidh[e], agus reithe chum ìobairt-loisgte.

4 An còta anairt naomh cuiridh e air[f], agus bithidh na brigisean anairt aige air 'fheòil, agus leis a' chrios anairt crioslaichidh se e féin, agus cuiridh e an crùn-anairt air: *is* éideadh naomh iad sin: air an aobhar sin ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge[h], agus cuiridh e air iad.

5 Agus o choimhthional chloinn Israeil gabhaidh e dà bhoc o na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh[i], agus aon reithe chum ìobairt-loisgte.

6 Agus bheir Aaron seachad tarbh na h-ìobairt-pheacaidh a *bhitheas* air a shon féin: agus ni e réite air a shon féin[k], agus air son a thighe.

7 Agus gabhaidh e an dà bhoc-gaibhre, agus nochdaidh e iad an làthair an Tighearn', aig dorus pàilliuin a' choimhthionail.

8 Agus tilgidh Aaron croinn air an dà bhoc; aon chrann air son an Tighearn', agus crann eile air son a' bhuic a théid as[1].

9 Agus bheir Aaron leis am boc air an do thuit an crann air son an Tighearn', agus ìobraidh se e mar ìobairt-pheacaidh.

10 Ach am boc air an do thuit an crann gu-n leigteadh as e, nochdar beò *e* an làthair an Tighearn', gu réite a dheanamh leis[p], chum a leigeadh as saor do'n fhàsach.

11 Agus bheir Aaron leis tarbh na h-ìobairt-pheacaidh, a *bhitheas* air a shon féin, agus ni e réite air a shon féin, agus air son a thighe; agus marbhaidh e tarbh na h-ìobairt-pheacaidh, a *bhitheas* air a shon féin.

12 Agus gabhaidh e tuiseir làn a dh'éibhlibh teine[r] o'n altair an làthair an Tighearn'[s], agus làn a ghlac de thùis dheadhbholaidh pronnta gu mìn[t], agus bheir e an taobh a stigh de'n roinn-bhrat e.

13 Agus cuiridh e an tùis air an teine an làthair an Tighearn'[v], chum gu-n còmhdaich neul na tùise a' chaithir-thròcair, a *tha* air an Fhianuis[w], agus nach faigh e bàs.

14 Agus gabhaidh e dh'fhuil an tairbh, agus crathaidh[y] e i le 'mheur air 'a chaithir-thròcair chum na h-àird 'an ear: agus fa chomhair na caithir-thròcair crathaidh e de'n fhuil seachd uairean le 'mheur.

15 An sin marbhaidh e boc-gaibhre na h-ìobairt-pheacaidh a *bhitheas* air son an t-sluaigh[z], agus bheir e 'fhuil an taobh a stigh de'n roinn-bhrat[b], agus ni e r'a fhuilsan mar a rinn e ri fuil an tairbh, agus crathaidh e i air a' chaithir-thròcair, agus fa chomhair na caithir-thròcair.

16 Agus ni e réite air son an *ionaid* naoimh[c] a thaobh neòghloine chloinn Israeil, agus a thaobh an seachran 'n am



peacaidhean gu léir: agus mar so ni e air son pàilliuin a' choimhthionail a tha 'chòmhnuidh maille riu, ann am meadhon an neòghloine.

17 Agus duine sam bith cha bhi ann am pàilliun a' choimhthionail, an uair a théid e 'dheanamh réite 's an *ionad* naomh[c], gus an tig e mach, agus gu bheil e air deanamh réite air a shon féin, agus air son a thighe, agus air son uile choimhthionail Israeil.

18 Agus théid e mach a dh'ionnsuidh na h-altarach a *tha* 'm fianuis an Tighearna, agus ni e réite air a son[g]; agus gabhaidh e a dh'fhuil an tairbh, agus a dh'fhuil a' bhuic agus cuiridh e i air adhaircibh na h-altarach mu'n cuairt.

19 Agus crathaidh e oirre de'n fhuil le 'mheur seachd uairean, agus glanaidh e i, agus naomhaichidh e i o neòghloine chloinn Israeil[j].

20 Agus an uair a bhitheas e air deanamh réite air son an *ionaid* naoimh[l], agus air son pàilliuin a' choimhthionail, agus air son na h-altarach, bheir e leis am boc-gaibhre beò:

21 Agus cuiridh Aaron a dhà làimh air ceann a' bhuic bheò, agus aidichidh e os a cheann uile lochdan chloinn Israeil[m], agus an uile sheachrain 'n am peacaidhean gu léir, agus cuiridh e iad air ceann a' bhuic[n], agus cuiridh e air falbh *e* le làimh duine iomchuidh do'n fhàsach.

22 Agus giùlainidh am boc-gaibhre air féin an lochdan gu léir gu fearann air leth[o]: agus leigidh e air falbh am boc 's an fhásach[q].

23 Agus théid Aaron a steach do phàilliunn a' choimhthionail, agus cuiridh e dheth an éideadh anairt, a chuir e air an uair a chaidh e steach do'n *ionad* naomh, agus fàgaidh e 'n sin i.

24 Agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge 's an ionad naomh, agus cuiridh e air 'éideadh, agus thig e mach, agus ìobraidh e 'ìobairt-loisgte féin, agus ìobairt-loisgte an t-sluaigh; agus ni e réite air a shon féin, agus air son an t-sluaigh.

25 Agus saill na h-ìobairt-pheacaidh[u] loisgidh e air an altair.

26 Agus esan a leig as am boc-gaibhre mar bhoc saor, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge[x]; agus 'n a dhéigh sin théid e do'n champ.

27 Agus an tarbh air son na h-ìobairt-pheacaidh, agus am boc-gaibhre air son na h-ìobairt-pheacaidh, d'an d' thugadh am fuil a steach a chum réite a dheanamh 's an *ionad* naomh, bheirear a mach iad an taobh a muigh de'n champ[a]; agus loisgidh iad 's an teine an craicne, agus am feòil, agus an aolach.

28 Agus esan a loisgeas iad, nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge, agus 'n a dhéigh sin théid e do'n champ.

29 Agus bithidh *so* dhuibh 'n a ordugh

R.C. 1490.

[a] Ecs. 30. 10; Eabh. 9. 7, 8; 10. 19
[b] Ecs. 25. 22; 1 Ri. 8. 10; Salm 18. 11
[c] Ecs. 34. 3; Eabh. 9. 7
[d] Eabh. 9. 7, &c.
[e] caib. 4. 3
[f] caib. 6. 10; Ecs. 28. 39-43; Ese. 44. 17; Mat. 22. 11, 12
[g] Ecs. 30. 10
[h] caib. 8. 6; Ecs. 30. 20
[i] caib. 4. 14
[j] Ese. 43. 18-22
[k] caib. 9. 7; Eabh. 5. 2, 3; 7. 27, 28; 9. 7
[l] Ese. 45. 20; Col. 1. 20
[m] caib. 26. 40; Salm 32. 5; Gnà. 28. 13; Ròm. 10. 10
[1] *Asasel.*
[n] Isa. 53. 6
[o] Isa. 53. 11, 12; Eoin 1. 29; Eabh. 9. 28; 1 Pead. 2. 24
[p] Isa. 53. 5, 6; 2 Cor. 5. 21; Eabh. 7. 27; 9. 23, 24
[q] Salm 103. 12
[r] caib. 10. 1; Air. 16. 18, 46
[s] Isa. 6. 6, 7
[t] Ecs. 30. 34-38; Tais. 8. 3, 4
[u] caib. 4. 8-10
[v] Ecs. 30. 8
[w] Ecs. 25. 21
[x] rann 28; Ese. 23. 8
[y] caib. 4. 5, 6; Eabh. 9. 13-25
[z] rann. 5-9
[a] caib. 4. 12, 21; 6. 30
[b] rann 2; Eabh. 6. 19; 9. 3, 11, 12
[c] Ecs. 29. 36; Ese. 45. 18; Eabh. 9. 22, 23

gu sìorruidh: Anns an t-seachdamh
mìos[a], air an deicheamh *là* de'n mhìos,
irioslaichidh sibh 'ur n-anaman[b], agus
obair sam bith cha dean sibh, *aon chuid*
esan a tha de mhuinntir 'ur dùthcha féin,
no an coigreach a tha air chuairt 'n 'ur
measg;
30 Oir air an là sin ni *an sagart* réite
air 'ur son, chum 'ur glanaidh[d]: o 'ur
peacaidhean gu léir an làthair an Tigh-
earn' glanar sibh.
31 *Bithidh* e 'n a shàbaid tàimh dhuibh,
agus irioslaichidh sibh 'ur n-anaman, le
ordugh sìorruidh.
32 Agus ni an sagart a dh'ungas e[g],
agus a choisrigeas e gu frithealadh ann
an àit 'athar, an réite: agus cuiridh e
air an éideadh anairt, *eadhon an* trusgan
naomh.
33 Agus ni e réite air son an ionaid ro
naoimh[k], agus air son pàilliuin a' choimh-
thionail, agus air son na h-altarach ni e
réite; mar an ceudna air son nan sagart,
agus air son uile shluaigh a' choimhthion-
ail ni e réite.
34 Agus bithidh so dhuibh 'n a ordugh
sìorruidh[l], chum réite a dheanamh air
son chloinn Israeil, as leth am peacaidh-
ean gu léir aon uair 's a' bhliadhna[o].
Agus rinn e mar a dh'àithn an Tighearna
do Mhaois.

## CAIB. XVII.

1 *Mu'n ionad anns an còir iobairtean ìobradh.*
10 *Cha-n fheudar fuil itheadh,* 15 *no feòil
a chaidh a reubadh le fiadh-bheathaichibh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri Aaron, agus r'a mhic, agus
ri cloinn Israeil uile, agus abair riu, So
an ni a dh'àithn an Tighearn', ag ràdh,
3 Ge b'e duine air bith de thigh Israeil[s],
a mharbhas tarbh, no uan, no gabhar
anns a' champ, no 'mharbhas *e* mach as a'
champ,
4 Agus nach toir e gu dorus pàilliuin
a' choimhthionail, gu tabhartas a thoirt
seachad do'n Tighearn' air beulaobh
pàilliuin an Tighearna, cuirear fuil as leth
an duine sin[u], dhòirt e fuil; agus gearrar
as an duine sin o mheasg a shluaigh:
5 Chum as gu-n toir clann Israeil an
ìobairtean, a dh'ìobras iad a muigh 's a'
mhachair[w], eadhon gu-n toir iad a chum
an Tighearn' iad, gu dorus pàilliuin a'
choimhthionail a dh'ionnsuidh an t-sag-
airt, agus gu-n ìobair iad *mar* ìobairtean-
sìth iad do'n Tighearn'.
6 Agus crathaidh an sagart an fhuil[y]
air altair an Tighearn', air dorus pàilliuin
a' choimhthionail, agus loisgidh e 'n t-saill
a chum fàile chùbhraidh do'n Tighearn'[a].
7 Agus cha-n ìobair iad na's mò an
ìobairtean do dhiabhuil[b], an déigh an
deachaidh iad le strìopachas[c]: Bithidh
so 'n a reachd dhoibh gu sìorruidh air
feadh an ginealach.

R.C. 1490.

[a] caib. 23. 27
Ecs. 30. 10
Air. 29. 7
[b] Isa. 58. 3, 5
Dan. 10. 3, 12
[c] rann 4
[d] Salm 51. 2
Ier. 33. 8
Ese. 36. 25
Eph. 5. 26
Eabh. 9. 13, 14
10. 1, 2
1 Eoin 1. 7, 9
[e] caib. 7. 26, 27
Gen. 9. 4
Deut. 12. 16, 23
Ese. 44. 7
[f] Ese. 14. 8
[g] caib. 4. 3-16
[h] rann 14
[i] Mat. 26. 28
Ròm. 5. 9
Eph. 1. 7
Eabh. 13. 12
Tais. 1. 5
[j] Eabh. 9. 22
[k] rann 16
Ecs. 29. 36, 37
[l] caib. 23. 31
[m] Deut. 15. 23
[n] Ese. 24. 7
[o] Ecs. 30. 10
Eabh. 9. 7, 25
[p] rann 11
[q] caib. 22. 8
Deut. 14. 21
Ese. 4. 14
44. 31
[r] caib. 11. 25
[s] Deut. 12. 5, 6, 21
[t] Air. 19. 19, 20
[u] Ròm. 5. 13
[v] Ecs. 6. 7
[w] Gen. 31. 54
2 Each. 28. 4
Ese. 20. 28
22. 9
[x] Salm 106. 35
Ese. 20. 7, 8
Eph. 5. 11
[y] caib. 3. 2
[z] Deut. 4. 1, 2
6. 1
Salm 119. 4
Ese. 36. 27
[a] Ecs. 29. 13
[b] Deut. 32. 17
2 Each. 11. 15
1 Cor. 10. 20
Tais. 9. 20
[c] caib. 20. 5
Ese. 23. 8

8 Agus their thu riu, Ge b'e duine air
bith de thigh Israeil, no de na coigrich a
bhitheas air chuairt 'n 'ur measg, a bheir
seachad tabhartas-loisgte no ìobairt,
9 Agus nach toir e gu dorus pàilliuin
a choimhthionail[c], a chum 'ìobradh do'n
Tighearna; gearrar eadhon an duine sin
as o mheasg a shluaigh.
10 Agus ge b'e duine de thigh Israeil
no de na coigrich a tha air chuairt 'n 'ur
measg, a dh'itheas gnè sam bith fola[e];
cuiridh mise mo ghnùis an aghaidh an
anama sin a dh'itheas fuil[f], agus gearr-
aidh mi as e o mheasg a shluaigh.
11 Oir tha beatha na feòla 's an fhuil[h],
agus thug mi dhuibh i air an altair, a
dheanamh réite air son 'ur n-anaman[i]: oir
*is* i 'n fhuil *a* ni réite air son an anama[j].
12 Uime sin thubhairt mi ri cloinn
Israeil, Cha-n ith anam sam bith agaibh
fuil, ni mò a dh'itheas an coigreach a
bhitheas air chuairt 'n 'ur measg.
13 Agus ge b'e duine air bith de chloinn
Israeil, no de na coigrich a bhitheas air
chuairt 'n 'ur measg, a ni sealg agus a
ghlacas beathach no eun a dh'fheudar
itheadh; dòirtidh e mach 'fhuil[m], agus
còmhdaichidh e le duslach i[n].
14 Oir *is i* beatha gach uile fheòla a
fuil[p]; *tha* i air son beatha dhi: uime sin
thubhairt mi ri cloinn Israeil, Cha-n ith
sibh fuil feòla sam bith; oir *is i* beatha
gach feòla a fuil: gach neach a dh'itheas
i gearrar as e.
15 Agus gach anam a dh'itheas an ni a
bhàsaicheas *dheth féin*[q], no a reubadh *le
fiadh-bheathaichibh*, (ma's neach e a rug-
adh 'n 'ur tìr féin, no coigreach) nighidh
e 'eudach[r], agus ionnlaididh se *e féin* ann
an uisge, agus bithidh e neòghlan gu
feasgar; an sin bithidh e glan.
16 Ach mur nigh se *e*, agus mur ionn-
laid e 'fheòil; an sin giùlainidh e 'aingidh-
eachd[t].

## CAIB. XVIII.

6 *Mu phòsadh mi-laghail.* 19 *Mu anamiannaibh
gràineil.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, *Is* mise an Tighearna 'ur Dia[v].
3 A réir ghnìomhara tìre na h-Eiphit
anns an robh sibh a chòmhnuidh, cha
dean sibh[x]; agus a réir ghnìomhara tìre
Chanaain gus *am bheil* mise 'g 'ur tabhairt,
cha dean sibh; cha mhò a ghluaiseas sibh
'n an orduighibh.
4 Ni sibh mo bhreitheanais[z], agus
gleidhidh sibh m'òrduighean, gu gluasad
annta: *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.
5 Uime sin gleidhidh sibh mo reachdan
agus mo bhreitheanais; nithe ma ni duine,
bithidh e beò annta: *Is* mise an Tigh-
earn'.
6 Cha tig a h-aon agaibh am fagus a
dh'aon neach a tha dlùth dha ann an

dàimh, a chum *a* nàire a leigeadh ris : *Is*
mise an Tighearna.
7 Nochd d'athar[a], no nochd do mhàthar[b]
cha leig thu ris : *is i* do mhàthair i, cha
leig thu ris a nochd.
8 Nochd mnatha d'athar cha leig thu
ris[c] : *is e* nochd d'athar e.
9 Nochd do pheathar[d], nighinn d'athar,
no nighinn do mhàthar, co dhiubh a rugadh
i aig an tigh, no 'rugadh a mach i, *eadhon*
an nochd-san cha leig thu ris.
10 Nochd nighinn do mhic, no nighinn
do nighinn, *eadhon* an nochd-san cha leig
thu ris : oir *is e* an *nochd-san* do nochd
féin.
11 Nochd nighinn mnatha d'athar, a
ghineadh le d'athair, (*is i* do phiuthar i,)
cha leig thu ris a nochd-se.
12 Cha leig thu ris nochd peathar
d'athar : *is i* banacharaid ro dhìleas
d'athar i.
13 Cha leig thu ris nochd peathar do
mhàthar : oir *is i* banacharaid ro dhìleas
do mhàthar i.
14 Cha leig thu ris nochd bhràthar
d'athar, cha tig thu 'm fagus d'a mhnaoi :
*is i* bean bhràthar d'athar i.
15 Cha leig thu ris nochd do bhana-
chleamhna[i] ; *is i* bean do mhic i, cha leig
thu ris a nochd.
16 Cha leig thu ris nochd mnatha do
bhràthar[l] : *is e* nochd do bhràthar e.
17 Cha leig thu ris nochd mnatha agus
a h-ighinn, ni mò a ghabhas tu nighean a
mic, no nighean a h-ighinn, a chum a
nochd a leigeadh ris ; *oir is* iad a bana-
chairdean dìleas iad : *is* aingidheachd e.
18 Ni mò a ghabhas tu bean maille r'a
piuthair[1], a chum a buaireadh[o], a leigeadh
ris a nochd, a thuilleadh air an té eile, am
feadh 's is beò i.
19 Mar an ceudna cha tig thu 'm fagus
do mhnaoi a leigeadh ris a nochd, an uair
a chuirear air leth i air son a neòghloine[q].
20 Agus cha luidh thu gu collaidh le
mnaoi do choimhearsnaich[r], a chum thu
féin a thruailleadh leatha.
21 Agus cha leig thu le neach air bith de
d'shliochd dol troimh '*n teine* do Mholech[s],
ni mò a mhi-naomhaicheas tu ainm do
Dhé : *Is* mise an Tighearna.
22 Cha luidh thu le firionnach[t] mar le
boirionnach : *is* gràineileachd e.
23 Ni mò a luidheas tu le ainmhidh
sam bith gu d' thruailleadh féin leis ; ni
mò a sheasas bean sam bith roimh ainmh-
idh gu luidhe sìos da : is amhluadh e.
24 Na truaillibh sibh féin ann an aon
sam bith de na nithibh sin[v]: oir anns na
nithibh sin uile thruaill na cinnich *sin* iad
féin, a thilgeas mise mach roimhibh.
25 Agus shalaicheadh am fearann[x] :
uime sin leanaidh mi 'aingidheachd air[z],
agus sgeithidh am fearann féin a mach a
luchd-àiteachaidh[b].
26 Uime sin, gleidhidh sibh mo reachdan
agus mo bhreitheanais, agus cha dean

B.C. 1490.

[a] caib. 20. 11, &c.
[b] Ese. 22. 10
[c] 1 Cor. 5. 1
[d] 2 Sam. 11. 12
[e] rann 25 caib. 20. 22
[f] Deut. 18. 9
[g] rann 24
[h] rann. 2, 4
[i] Gen. 38. 18
[j] caib. 11. 44 20. 7, 26 Am. 3. 3 1 Pead. 1. 16
[k] Ecs. 20. 12
[l] Deut. 25. 5 Mat. 22. 24
[m] Ecs. 20. 8 31. 13 Isa. 58. 13
[n] caib. 26. 1 Ecs. 20. 4 1 Cor. 10. 14 1 Eoin 5. 21
[1] no, *maille ri mnaoi eile.*
[o] 1 Sam. 1. 6-8 Mal. 2. 14, 15
[p] caib. 7. 16, 17
[q] Ese. 18. 6 22. 10
[r] Ecs. 20. 14 Gnà. 6. 25-33 Mat. 5. 27
[s] Deut. 12. 31 18. 10 2 Ri. 16. 3 Salm 106. 37 Ier. 7. 31
[t] Ròm. 1. 27
[u] caib. 23. 22 Deut. 24. 19-21 Rut. 2. 15-17
[v] rann. 6, &c.
[w] Ecs. 20. 15
[x] Deut. 18. 12
[y] Eph. 4. 25 Col. 3. 9
[z] Ier. 5. 9, 29 Hos. 2. 13 9. 9
[a] caib. 6. 3 Ecs. 20. 7 Seum. 5. 12
[b] rann 28
[c] caib. 18. 21

sibh *aon air bith* de na gràineileachdaibh
sin ; *aon chuid* neach air bith d'ur cinneach
féin, no coigreach a bhitheas air chuairt
'n 'ur measg :
27 (Oir na gràineileachdan sin uile rinn
daoine na dùthcha, a *bha* roimhibh, agus
tha 'm fearann air a thruailleadh.)
28 Chum nach sgeith am fearann sibhse
mach mar an ceudna[e], 'nuair a thruailleas
sibh e, mar a sgeith e mach na cinnich a
*bha* roimhibh.
29 Oir ge b'e neach a ni aon air bith
de na gràineileachdaibh ud, eadhon na
h-anaman a ni *iad*, gearrar as iad o
mheasg an sluaigh.
30 Uime sin gleidhidh sibh m'orduigh-
ean, a chum nach dean sibh *aon air bith*
de na gnàthannaibh gràineil ud[f], a rinn-
eadh roimhibh, agus nach truaill sibh sibh
féin annta[g] : *Is* mise an Tighearna 'ur
Dia[h].

## CAIB. XIX.

*Laghanna àraidh air am mìneachadh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri coimhthional chloinn Is-
raeil uile, agus abair riu, Bithibh naomh :
oir *tha* mise an Tighearna 'ur Dia naomh[j].
3 Bitheadh eagal 'ur màthar[k] agus
'ur n-athar air gach duine agaibh, agus
gleidhibh mo shàbaidean[m] : *Is* mise an
Tighearna 'ur Dia.
4 Na rachaibh a thaobh gu iodhol-
aibh[n], agus na deanaibh diathan leaghta
dhuibh féin : *Is* mise an Tighearna 'ur
Dia.
5 Agus ma dh'ìobras sibh ìobairt thabh-
artas-sìth do'n Tighearn', ìobraidh sibh i
d'ur toil féin.
6 'S an là sin féin anns an íobair sibh i
ithear i[p], agus air an là màireach : agus
ma mhaireas a' bheag *dhi* gus an treas là,
loisgear 's an teine e ;
7 Agus ma dh'ithear e idir air an treas
là, *tha e* gràineil ; cha ghabhar e.
8 Uime sin *gach neach* a dh'itheas e,
giùlainidh e 'aingidheachd, a chionn gu-n
do mhi-naomhaich e ni coisrigte an Tigh-
earn' : agus gearrar an t-anam sin as o
'shluagh.
9 Agus an uair a bhuaineas sibh foghar-
adh 'ur fearainn[u], cha bhuain thu gu
buileach oisinnean d'achaidh, cha mhò a
chruinnicheas tu dioghluim d'fhogharaidh.
10 Agus cha tur-lom thu d'fhìon-lios,
ni mò a chruinnicheas tu *uile* fhìon-
dhearca d'fhìon-lios ; do'n bhochd agus
do'n choigreach fàgaidh tu iad : *Is* mise
an Tighearna 'ur Dia.
11 Cha ghoid sibh[w], ni mò a ni sibh
breug[y], no a mheallas aon agaibh a chéile.
12 Agus cha mhionnaich sibh air
m'ainm-sa gu breugach[a], cha mhò a mhi-
naomhaicheas tu ainm do Dhé[c] : *Is* mise
an Tighearna.
13 Cha dean thu foirneart air do

choimhearsnach, ni mò a ni thu reubainn air ; cha-n fhan duais an fhir-thuarasdail maille riut ré na h-oidhche gu maduinn[a].

14 Cha mhallaich thu am bodhar, agus roimh an dall cha chuir thu ceap-tuislidh[b], ach bithidh eagal do Dhé ort[c] ; *Is* mise an Tighearna.

15 Cha dean sibh eucoir sam bith ann am breitheanas[e] ; cha bhi suim agad do ghnùis an *duine* bhochd[f], mi mò a bheir thu urram do ghnùis an duine chumhachdaich ; ann an ceartas bheir thu breth air do choimhearsnach.

16 Cha téid thu *mu'n cuairt* mar fhear tuaileis[h] am measg do shluaigh ; ni mò a sheasas tu an aghaidh fola do choimhearsnaich[i] : *Is* mise an Tighearna.

17 Cha bhi fuath agad do d' bhràthair ann ad chridhe[l]: air gach aon chor cronaichidh tu do choimhearsnach[m], agus cha-n fhuiling thu peacadh air[1].

18 Cha dean thu dìoghaltas[o], ni mò bhitheas falachd agad ri cloinn do shluaigh, ach gràdhaichidh tu do choimhearsnach mar thu féin[p] : *Is* mise an Tighearna.

19 Gleidhidh sibh mo reachdan : Cha leig thu le d' spréidh sìolachadh le gnè eile[q] ; Cha chuir thu d'fhearann le sìol measgta : cha mhò a chuirear umad eudach measgta a dh'olainn agus de lìon.

20 Agus ge b'e neach a luidheas gu collaidh le mnaoi a *tha* 'n a ban-tràill fo cheangal-pòsaidh aig fear, agus nach d'fhuasgladh idir, ni mò a thugadh saorsa dhi, sgiùrsar i[2] : cha chuirear gu bàs iad, a chionn nach robh i saor.

21 Agus bheir e 'ìobairt-eusaontais do'n Tighearna[t], gu dorus pàilliuin a' choimhthionail, *eadhon* reithe mar ìobairt-eusaontais.

22 Agus ni an sagart réite air a shon le reithe na h-ìobairt-eusaontais an làthair an Tighearn', air son a pheacaidh a rinn e : agus maithear dha a pheacadh a rinn e.

23 Agus an uair a thig sibh do'n fhearann, agus a shuidhicheas sibh gach gnè chraobh air son bìdh, an sin measaidh sibh an toradh mar ni neo-thimchioll-ghearrta : tri bliadhna bithidh e dhuibh mar ni neo-thimchioll-ghearrta : cha-n ithear dheth.

24 Ach air a' cheathramh bliadhna bithidh a thoradh uile naomh, chum cliu do'n Tighearna[w].

25 Agus air a' chùigeamh bliadhna ithidh sibh d'a thoradh, chum as gu-n toir e a chinneas duibh : *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.

26 Cha-n ith sibh *ni sam bith* leis an fhuil[x] : cha mhò a ghnàthaicheas sibh druidheachd, no 'sheallas sibh air amannaibh[z].

27 Cha bhèarr sibh mu'n cuairt oisinnean 'ur ceann[b], ni mò a mhilleas tu oisinnean d'fheusaig.

28 Cha dean sibh gearradh sam bith 'n 'ur feòil air son nam marbh, ni mò a chuireas sibh comharadh sam bith oirbh : *Is* mise an Tighearna.

29 Na truaill do nighean, a thoirt oirre bhi 'n a strìopaich ; a chum as nach toirear am fearann gu strìopachas agus nach lìonar an dùthaich le aingidheachd.

30 Gleidhidh sibh mo shàbaidean, agus bheir sibh urram do m'ionad naomh[d] : *Is* mise an Tighearna.

31 Na bitheadh suim agaibh dhiubhsan aig am bheil leannain-sìth[g], agus na h-iarraibh a dh'ionnsuidh luchd-fiosachd, gu bhi air 'ur truailleadh leo : *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.

32 An làthair a' chinn léith éiridh tu suas, agus bheir thu urram do ghnùis an duine aosda[j], agus bithidh eagal do Dhé ort[k] : *Is* mise an Tighearn'.

33 Agus ma bhitheas coigreach air chuairt maille riut 'n 'ur tìr[n], cha bhuin sibh gu cruaidh ris.

34 Mar neach a rugadh 'n 'ur measg bithidh dhuibhse an coigreach a tha air chuairt maille ribh, agus gràdhaichidh tu e mar thu féin ; oir bha sibh féin 'n 'ur coigrich ann an tìr na h-Eiphit : *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.

35 Cha dean sibh eucoir sam bith ann am breitheanas, ann an slait-thomhais, ann an cudthrom, no ann an tomhas.

36 Meidhean cearta[r], clacha-tomhais cearta, ephah cheart, agus hin cheart bithidh agaibh : *Is* mise an Tighearna 'ur Dia, a thug sibhse mach á tìr na h-Eiphit.

37 Uime sin gleidhidh sibh mo reachdan uile[s], agus mo bhreitheanais uile, agus ni sibh iad : *Is* mise an Tighearna.

## CAIB. XX.

*1 Mu shliochd a thabhairt do Mholech. 6 Mu mhuinntir aig am bheil leannain-sìth. 9 Mu neach a mhallaicheas 'athair no 'mhàthair, &c.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 A rìs, their thu ri cloinn Israeil, Ge b'e air bith *e* de chloinn Israeil, no de na coigrich a tha air chuairt ann an Israel, a bheir a' bheag d'a shliochd do Mholech[u], cuirear gu cinnteach gu bàs e, clachaidh sluagh na dùthcha e le clachan.

3 Agus cuiridh mise mo ghnùis an aghaidh an duine sin[v], agus gearraidh mi as e o mheasg a shluaigh ; a chionn gu-n d'thug e d'a shliochd do Mholech, a shalachadh m'ionaid naoimh-sa, agus a thruailleadh m'ainme naoimh.

4 Agus ma dh'fholaicheas sluagh na dùthcha air chor sam bith an sùilean o'n duine sin, an uair a bheir e d'a shliochd do Mholech, agus nach marbh iad e[y] ;

5 An sin cuiridh mise mo ghnùis an aghaidh an duine sin, agus an aghaidh a theaghlaich[a], agus gearraidh mi as e, agus iadsan uile a théid le strìopachas 'n a dhéigh[c], a dheanamh strìopachais le Molech, o mheasg an sluaigh.

6 Agus an t-anam a théid a thaobh a

B.C. 1490.

[a] Mal. 3. 5; Seum. 5. 4
[b] Deut. 27. 18
[c] caib. 25. 17
[d] Ecl. 5. 1
[e] Deut. 16. 19
[f] Gnà. 24. 23; Bre. 2. 9
[g] Deut. 18. 10, 11
[h] Gnà. 20. 19
[i] Ecs. 23. 7
[j] Iob 32. 4, 6
[k] 1 Pead. 2. 17
[l] 1 Eoin 2. 9, 11; 3. 15
[m] Gnà. 27. 5; Eph. 5. 11; 1 Tim. 5. 20
[n] Ecs. 22. 21
[1] no, *chum nach giùlain thu peacadh air a shon.*
[o] Ròm. 12. 17, 19
[p] Mat. 22. 39, 40
[q] Deut. 22. 9-11
[r] Gnà. 11. 1
[2] no, *iad.*
[s] Deut. 5. 1; Salm 119. 4, 34
[t] caib. 6. 6
[u] caib. 18. 21
[v] caib. 17. 10; Ese. 14. 8
[w] Gnà. 3. 9
[x] Deut. 12. 23
[y] Deut. 17. 2-5
[z] Deut. 18. 10-14
[a] Ecs. 20. 5
[b] caib. 21. 25
[c] caib. 17. 7; Ier. 3. 2; Hos. 2. 5, 13

dh'ionnsuidh muinntir aig am bheil
leannain-shìth[a], agus a dh'ionnsuidh
luchd fiosachd, gu dol le strìopachas 'n
an déigh, cuiridh mise mo ghnùis an agh-
aidh an anama sin, agus gearraidh mi as
e o mheasg a shluaigh[c].
7 Naomhaichibh sibh féin uime sin[e],
agus bithibh naomh: oir *is* mise an
Tighearna 'ur Dia.
8 Agus gleidhidh sibh mo reachdan[g],
agus ni sibh iad: *Is* mise an Tighearn' a
naomhaicheas sibh[h].
9 Oir gach neach a mhallaicheas 'athair
no 'mhàthair[i], cuirear gu cinnteach gu
bàs e: mhallaich e 'athair no 'mhàthair;
*bithidh* 'fhuil air féin[l].
10 Agus an duine a ni adhaltranas
ri mnaoi fir *eile, eadhon esan* a ni adh-
altranas ri mnaoi a choimhearsnaich,
cuirear an t-adhaltranach agus a' bhan-
adhaltranach gu cinnteach gu bàs[n].
11 Agus an duine a luidheas le mnaoi
'athar[p], leig e ris nochd 'athar: cuirear
gu cinnteach le 'chéile gu bàs iad; *bith-
idh* am fuil orra féin.
12 Agus ma luidheas duine le mnaoi a
mhic[q], cuirear gu deimhin le 'chéile gu
bàs iad: dh'oibrich iad amhluadh: *bith-
idh* am fuil orra féin.
13 Mar an ceudna ma luidheas duine
le fear[s], mar a luidheas e le mnaoi, rinn
iad le 'chéile gràineileachd: cuirear gu
cinnteach gu bàs iad; *bithidh* am fuil
orra féin.
14 Agus ma ghabhas duine *d'a ionn-
suidh* bean agus a màthair[v], *is* aingidh-
eachd e: loisgear le teine iad, eadhon
esan agus iadsan: a chum nach bi aing-
idheachd 'n 'ur measg.
15 Agus ma luidheas duine le ainmh-
idh[w], cuirear gu cinnteach gu bàs e: agus
marbhaidh sibh an t-ainmhidh.
16 Agus ma thig bean am fagus a
dh'ainmhidh sam bith, agus gu-n luidh i
sìos da, marbhaidh tu a' bhean agus an
t-ainmhidh: cuirear gu cinnteach gu bàs
iad; *bithidh* am fuil orra féin.
17 Agus ma ghabhas duine a phiuthar[y],
nighean 'athar, no nighean a mhàthar,
agus gu-m faic e a nochd, agus gu-m faic
ise a nochd-san, *is* ni maslach e; agus
gearrar as iad ann an sealladh an sluaigh:
leig e ris nochd a pheathar, giùlainidh e
'aingidheachd.
18 Agus ma luidheas duine le mnaoi
agus a tinneas oirre[z], agus gu-n leig e ris
a nochd, leig e ris a tobar, agus leig ise
ris tobar a fola; agus gearrar as le 'chéile
iad o mheasg an sluaigh.
19 Agus cha leig thu ris nochd peathar
do mhàthar[a], no peathar d'athar; oir
tha e a' rùsgadh 'fheòla féin: giùlainidh
iad an aingidheachd.
20 Agus ma luidheas duine le mnaoi
bhràthar 'athar, leig e ris nochd bhràthar
'athar: giùlainidh iad am peacadh; gheibh
iad bàs gun chloinn[d].



R.C. 1490.

[a] caib. 19. 31
[b] Mat. 14. 3, 4
[c] Tais. 22. 15
[d] caib. 19. 37
[e] caib. 19. 2
[f] caib. 18. 25, 28
[g] caib. 19. 37
[h] caib. 21. 8
Ecs. 31. 13
Ese. 37. 28
1 Cor. 1. 30
[i] Ecs. 21. 17
Gnà. 20. 20
[j] Deut. 9. 5
[k] Ecs. 3. 17
6. 8
[l] rann. 11, 13
[m] rann 26
Ecs. 19. 5
33. 16
1 Ri. 8. 53
[n] Deut. 22. 22
[o] caib. 11. 47
[p] Deut. 27. 20
[q] caib. 18. 15
[r] rann 7
caib. 19. 2
1 Pead. 1. 16
[s] caib. 18. 22
Deut. 13. 17
[t] rann 24
Deut. 7. 6
14. 2
26. 18, 19
Tit. 2. 14
[u] rann 6
1 Sam. 28. 9
[v] caib. 18. 17
[w] caib. 18. 23
Deut. 27. 21
[x] Ese. 44. 25
[y] Deut. 27. 22
[z] caib. 15. 24
18. 19
Ese. 18. 6
[a] caib. 18. 12, &c.
[b] caib. 19. 12
[c] Isa. 52. 11
[d] Ier. 22. 30
[e] Ese. 44. 22

21 Agus ma ghabhas duine bean a
bhràthar[b], *is* ni neòghlan e: leig e ris
nochd a bhràthar; bithidh iad gun
chloinn.
22 Uime sin gleidhidh sibh mo reachdan
uile[d], agus mo bhreitheanais uile, agus ni
sibh iad; a chum nach dean am fearann,
g'am bheil mi 'g'ur tabhairt gu còmhnuidh
a ghabhail ann, 'ur sgeith a mach[f].
23 Agus cha ghluais sibh ann an gnàth-
annaibh nan cinneach *a tha* mise a' tilg-
eadh a mach roimhibh: oir rinn iadsan
na nithe sin uile, agus uime sin ghabh
mi gràin diubh[j].
24 Ach thubhairt mi ribhse[k], Sealbh-
aichidh sibh am fearann, agus bheir mi
dhuibh e chum a shealbhachadh, fear-
ann a tha 'sruthadh le bainne agus le mil:
*Is* mise an Tighearna 'ur Dia, a dhealaich
sibhse o gach sluagh *eile*[m].
25 Cuiridh sibh uime sin eadar-dheal-
achadh[o] eadar bheathaichibh glan agus
neòghlan, agus eadar eunlaith neòghlan
agus ghlan; agus cha dean sibh 'ur
n-anaman gràineil le beathach no le
eun, no le gnè air bith *de ni beò* a
shnàigeas air an talamh, a sgar mise
uaibh mar neòghlan.
26 Agus bithidh sibh naomh dhomhsa:
oir *tha* mise an Tighearna naomh[r], agus
dhealaich mi sibhse o gach sluagh *eile*[t],
chum as gu-m bu leam *féin* sibh.
27 Bean no duine, mar an ceudna, aig
am bheil leannan-sìth[u], no 'bhitheas ri
fiosachd, cuirear gu deimhin gu bàs iad:
clachaidh iad le clachan iad; *bithidh* am
fuil orra féin.

## CAIB. XXI.

*Mu ghiùlan nan sagart a thaobh nam marbh,
agus mu am pòsadh.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Maois,
Labhair ris na sagartaibh mic Aaroin,
agus abair riu, Air son nam marbh cha
salaichear neach sam bith *dhibh* am measg
a shluaigh[x].
2 Ach air son a dhilsean, a tha 'm fagus
da, *eadhon* air son a mhàthar, agus air son
'athar, agus air son a mhic, agus air son a
nighinn, agus air son a bhràthar,
3 Agus air son a pheathar a tha 'n a
h-òigh, a *tha* 'm fagus da, aig nach robh
fear-pòsda; air a son-se feudaidh e 'bhi
air a shalachadh.
4 *Ach* cha salaich se e féin, *air bhi
dha 'n a* dhuine urramach am measg a
shluaigh, gu 'thruailleadh féin.
5 Cha dean iad maoile air an ceann,
agus cha bhearr iad oisinn am feusaig,
cha mhò a ni iad gearradh 'n am feòil;
6 Bithidh iad naomh d'an Dia, agus
cha truaill iad ainm an Dé[b]: oir tha iad
a' toirt seachad tabhartais an Tighearn' a
bheirear suas le teine, *agus* arain an Dé;
uime sin bithidh iad naomh[c].
7 Cha ghabh iad bean a tha 'n a
strìopaich[e], no mi-naomh; ni mò a

ghabhas iad bean a chuireadh air falbh
o 'fear[a] : oir *tha* e naomh d'a Dhia.
8 Uime sin naomhaichidh tu e, oir tha
e a' toirt seachad arain do Dhé ; bithidh
e naomh dhuit : oir *tha* mise an Tighearna
naomh, a *tha* 'g 'ur naomhachadh[b].
9 Agus ma thruailleas nighean sagairt
air bith i féin le strìopachas a dheanamh,
tha i a' truailleadh a h-athar : loisgear le
teine i[d].
10 Agus esan a tha 'n a àrd-shagart o
mheasg a bhràithrean, neach a dhòirteadh
an oladh naomh air a cheann, agus a
choisrigeadh a chur na h-éididh uime[g],
cha rùisg e a cheann[h], ni mò a reubas e
'eudach,
11 Cha mhò a théid e steach a dh'ionn-
suidh cuirp mhairbh sam bith[j] : air son
'athar no air son a mhàthar cha salaich se
e féin.
12 Agus as an ionad naomh cha téid e
mach, ni mò a thruailleas e ionad naomh a
Dhé ; oir *tha* crùn oladh-ungaidh a Dhé
air[m] : *Is* mise an Tighearn'.
13 Agus gabhaidh e bean 'n a maigh-
deanas[o].
14 Bantrach no bean a chuireadh air
falbh o a fear, no bean mhi-naomh, no
strìopach, iad sin cha ghabh e : ach òigh
d'a shluagh féin gabhaidh e 'n a mnaoi.
15 Agus cha truaill e a shliochd am
measg a shluaigh[s] : oir *tha* mise an
Tighearna 'g a naomhachadh.
16 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
17 Labhair ri Aaron, ag ràdh, Ge b'e
air bith e de d' shliochd 'n an ginealach-
aibh, anns am bi gaoid[v] *sam bith*, na
tigeadh e am fagus[x] a thoirt seachad arain
a Dhé :
18 Oir ge b'e air bith duine anns *am bi*
gaoid, cha tig e 'm fagus : duine dall, no
bacach, no aig am bheil sròn leachdach,
no ni sam bith thuilleadh air a' chòir[z].
19 No duine aig am bi cos bhriste no
làmh bhriste.
20 No crotach, no 'n a throich, no aig
am bheil leus air a shùil, no air am bheil
càrr, no cloimh, no aig am bheil a
chlachan brùite[b] :
21 Cha tig duine sam bith de shliochd
Aaroin an t-sagairt, anns am bheil gaoid,
am fagus a thoirt seachad thabhartas an
Tighearn' a bheirear suas le teine : *tha*
gaoid ann, cha tig e 'm fagus a thoirt
seachad arain a Dhé.
22 Ithidh e aran a Dhé, *araon* de'n
*aran* ro naomh[d], agus naomh[e].
23 Ach an taobh a steach de'n roinn-
bhrat cha téid e, ni mò thig e 'm fagus
do'n altair, a chionn gu *bheil* gaoid
ann ; a chum nach truaill e m'ionadan
naomha[g] : oir *tha* mise an Tighearna 'g
an naomhachadh[h].
24 Agus dh'innis Maois *so* do Aaron,
agus d'a mhic, agus do chloinn Israeil
uile.

B.C. 1490.

a Deut. 24. 1-4
b caib. 20. 7, 8
c Air. 6. 3
d Gen. 38. 24
e caib. 18. 21
f Ecs. 28. 38; Air. 18. 32; Deut. 15. 19
g Ecs. 29. 29, 30
h caib. 10. 6, 7
i caib. 7. 20
j Air. 19. 14
k caib. 15. 2
l caib. 15. 13
m caib. 8. 9-12; Ecs. 29. 6, 7
n Air. 19. 11, 12
o rann 7
p caib. 15. 16
q caib. 11. 24, 43
r caib. 15. 7, 19
s Gen. 18. 19; Esr. 2. 62
t Hag. 2. 13
u caib. 15. 5; Eabh. 10. 22
v caib. 22. 25
w caib. 21. 22; Air. 18. 11, 13
x caib. 10. 3
y Ecs. 22. 31; Ese. 44. 31
z caib. 22. 23
a Ecs. 28. 43
b Deut. 23. 1
c Air. 18. 11, 13
d caib. 2. 3, 10; 6. 17, 29; 7. 1; 24. 9; Air. 18. 9
e caib. 22. 10-12; Air. 18. 19
f Gen. 38. 11
g rann 12
h rann 8
i caib. 5. 15, 16

## CAIB. XXII.

*Feumaidh an sagart air am bi neòghloine sam bith fantuinn o nithibh naomha, &c.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri Aaron, agus r'a mhic, iad 'g
an sgaradh féin[c] o nithibh naomha chloinn
Israeil, agus gun iad a thoirt easonoir do
m'ainm naomh-sa[e], anns *na nithibh sin*
a naomhaicheas iad dhomh[f]: *Is* mise an
Tighearn'.
3 Abair riu, Ge b'e air bith e d'ur
sliochd uile am measg 'ur ginealach, a
théid a dh'ionnsuidh nan nithe naomha,
a naomhaicheas clann Israeil do'n Tigh-
earn', agus a neòghloine air[i], gearrar as
an t-anam sin as mo làthair : *Is* mise an
Tighearna.
4 Ge b'e air bith an duine de shliochd
Aaroin a *tha* 'n a lobhar, no air am
bheil silteach[k], cha-n ith e de na nithibh
naomha, gus am bi e glan[l]. Agus ge
b'e 'bheanas ri ni air bith *a tha* neòghlan
leis a' mharbh[n], no duine aig am bheil a
shìol a' dol uaith[p];
5 No ge b'e 'bheanas ri ni air bith a
shnàigeas[q] leis an deanar neòghlan e, no
ri duine o'm faigh e neòghloine[r], ge b'e
air bith neòghloine a bhitheas air ;
6 An t-anam a bheanas ri aon air bith
d'an leithidibh sin[t], bithidh e neòghlan
gu feasgar, agus cha-n ith e de na nithibh
naomha, mur nigh e 'fheòil le uisge[u].
7 Agus an uair a théid a' ghrian sìos,
bithidh e glan, agus an déigh sin ithidh
e de na nithibh naomha, a chionn gur e a
bhiadh e[w].
8 An ni sin a bhàsaicheas leis féin[y], no
a reubar *le fiadh-bheathaichibh*, cha-n ith
e 'g a shalachadh féin leis : *Is* mise an
Tighearna.
9 Gleidhidh iad uime sin m'òrdugh,
air eagal gu-n giùlain iad peacadh air a
shon[a], agus uime sin gu-m faigh iad bàs,
ma thruailleas iad e : Tha mise an Tigh-
earna 'g an naomhachadh.
10 Cha-n ith coigreach sam bith *de'n* ni
naomh : cha-n ith fear-cuairt an t-sagairt,
no seirbhiseach tuarasdail de'n ni naomh.
11 Ach ma cheannaicheas an sagart
duine le 'airgiod, ithidh e dheth, agus
esan a rugadh 'n a thigh ; ithidh iad d'a
bhiadh[c].
12 Agus ma bhitheas nighean an t-sag-
airt *pòsda* ri coigreach, cha-n fheud i
itheadh de thabhartas nan nithe naomha.
13 Ach ma bhitheas nighean an t-sag-
airt 'n a bantraich, no dealaichte *r'a fear*,
agus gun sliochd aice, agus i air pilltinn
gu tigh a h-athar[f], mar 'n a h-òige, ithidh
i de bhiadh a h-athar ; ach cha-n ith
coigreach sam bith dheth.
14 Agus ma dh'itheas duine de'n ni
naomh gun fhios da[i], an sin cuiridh e an
cùigeamh *cuid* deth ris, agus bheir e
do'n t-sagart e, *maille ris* an ni naomh.

15 Agus cha truaill iad nithe naomha chloinn Israeil[a], a bheir iad suas do'n Tighearna;

16 Ni mò a leigeas iad leo cionta an eusaontais a ghiùlan[c] an uair a dh'itheas iad an nithe naomha: oir tha mise an Tighearna 'g an naomhachadh.

17 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

18 Labhair ri Aaron agus r'a mhic, agus ri cloinn Israeil uile, agus abair riu, Ge b'e air bith e de thigh Israeil, no de na coigrich ann an Israeil[h], a bheir seachad a thabhartas air son a bhòidean uile, no air son a shaor-thabhartas uile, a bheir iad seachad do'n Tighearna chum ìobairt-loisgte;

19 *Bheir sibh seachad* d'ur toil féin *beathach* firionn gun ghaoid de'n bhuar[i], de na caoraich, no de na gabhraibh.

20 *Ach* ge b'e air bith ni anns am bi gaoid[l], *sin* cha toir sibh seachad: oir cha ghabhar air 'ur son e.

21 Agus ge b'e air bith e a bheir seachad ìobairt thabhartas-sìth[n] do'n Tighearn', a choimhlionadh *a* bhòide[o], mar thabhartas saor-thoile, de'n bhuar, no de na caoraich[1], bithidh e iomlan, a chum as gu-n gabhar ris: cha bhi gaoid sam bith ann.

22 Dall, no briste, no ciurramach, no air am bi fliodh, no càrr, no cloimh, cha toir sibh seachad iad sin do'n Tighearn', ni mò a bheir sibh tabhartas dhiubh a bheirear suas le teine air an altair do'n Tighearn'.

23 Aon chuid tarbh no uan[2] aig am bi ni sam bith thar a' chòir[q], no dh'uireasbhuidh 'n a bhallaibh, sin feudaidh tu 'thoirt seachad *mar* shaor thabhartas; ach air son bòide cha ghabhar ris.

24 Ni sam bith a tha brùite, no pronnta, no reubta, no gearrta, cha toir sibh seachad do'n Tighearn'; agus cha-n ìobair sibh e 'n 'ur tìr.

25 Agus o làimh coigrich[r] cha toir sibh seachad aran 'ur Dé de aon diubh sin; a chionn *gu bheil* an truaillidheachd annta[s], *agus gu bheil* gaoidean annta: cha ghabhar riu air 'ur son.

26 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

27 'N uair a bheirear tarbh[t], no caora, no gabhar, an sin bithidh e seachd làithean fo 'mhàthair; agus o'n ochdamh là agus á sin suas, gabhar ris mar thabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn'.

28 Agus *ma's* bò no caora[3] *a bhitheas ann*, cha mharbh sibh i féin agus a h-àl 's an aon là[v].

29 Agus an uair a dh'ìobras sibh ìobairt-bhuidheachais[x] do'n Tighearn', ìobraidh sibh i d'ur toil féin.

30 Air an là sin féin ithear suas i, cha-n fhàg sibh a' bheag dhith gu maduinn: *Is* mise an Tighearn'.

B.C. 1490.

a Air. 18. 32
b caib. 19. 37; Air. 15. 40; Deut. 4. 40
c rann 9
d caib. 18. 21
e caib. 10. 3
f caib. 20. 8
g caib. 11. 45
h Air. 15. 14
i caib. 1. 3
j rann. 4, 37
k Ecs. 32. 5; Salm 81. 3
l Deut. 15. 21; Mal. 1. 8, 14; Eph. 5. 27; 1 Pead. 1. 19
m caib. 19. 3; Ecs. 20. 9
n caib. 3. 1, 6
o Air. 15. 3, 8
1 no, *na gabhair.*
p Ecs. 12. 6, &c. 13. 3, 10; 34. 18; Air. 9. 2, 3; Deut. 16. 1-8; Ios. 5. 10
2 no, *meann.*
q caib. 21. 18
r Air. 16. 40
s Eph. 2. 12; 1 Eoin 5. 19
t Ecs. 22. 30
u Ecs. 22. 29; 23. 19; 34. 26; Gnà. 3. 9; Ese. 44. 30
3 no, *gabhar.*
v Deut. 22. 6
w caib. 2. 14-16
x caib. 7. 12-15; Salm 107. 22; Am. 4. 5

31 Air an aobhar sin, gleidhidh sibh m'àitheantan[b], agus ni sibh iad: *Is* mise an Tighearn'.

32 Agus cha truaill sibh m'ainm naomhsa[d], agus bithidh mi air mo naomhachadh am measg chloinn Israeil[e]: *Is* mise an Tighearn' a tha 'g 'ur naomhachadh[f],

33 A thug a mach sibh á tìr na h-Eiphit[g] gu bhi a'm' Dhia agaibh: *Is* mise an Tighearna.

## CAIB. XXIII.

1 *Mu làithibh-féille an Tighearn'.* 22 *Fàgar dioghluim 's an fhearann air son nam bochd.* 26 *Mu là na réite.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair riu, *A thaobh* féillean[j] an Tighearn', a ghairmeas sibh[k] gu *bhi* 'n an comhghairmibh naomha, *is* iad *eadhon* sin m'fhéillean-sa.

3 Sè làithean nithear obair[m], ach 's an t-seachdamh là *bithidh* sàbaid foise, comhghairm naomh: obair sam bith cha dean sibh *air*: *is* e sàbaid an Tighearn' e 'n 'ur n-àiteachaibh-còmhnuidh uile.

4 *Is iad* sin féillean an Tighearn', *eadhon* comhghairmean naomha, a ghairmeas sibh 'n an amannaibh féin:

5 Anns a' cheud mhìos[p], air a' cheathramh *là* deug de'n mhìos air feasgar, *bithidh* càisg an Tighearn'.

6 Agus air a' chùigeamh là deug de'n mhìos sin féin *bithidh* féill an arain neo-ghoirtichte do'n Tighearn': seachd làithean ithidh sibh aran neo-ghoirtichte.

7 Air a' cheud là bithidh comhghairm naomh agaibh: obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*.

8 Ach bheir sibh seachad tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearna seachd làithean: air an t-seachdamh là *bithidh* comhghairm naomh; obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*.

9 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

10 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair riu, 'N uair a thig sibh a dh'ionnsuidh an fhearainn a bheir mise dhuibh, agus a bhuaineas sibh 'fhogharadh, an sin bheir sibh sguab de cheud thoradh 'ur fogharaidh[u] dh'ionnsuidh an t-sagairt:

11 Agus luaisgidh e 'n sguab an làthair an Tighearna, chum gu-n gabhar rithe air 'ur son: air an là màireach an déigh na sàbaid luaisgidh an sagart i.

12 Agus ìobraidh sibh air an là sin, an uair a luaisgeas sibh an sguab, uan firionn gun ghaoid, de'n cheud bhliadhna, mar ìobairt-loisgte do'n Tighearn'.

13 Agus *is e* a thabhartas-bìdh[w] dà dheicheamh earrainn de phlùr mìn measgta le òlaidh, tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn', *chum* fàile chùbhraidh: agus *bithidh* a thabhartas-dibhe a dh'fhìon, an ceathramh *cuid* de hin.

14 Agus cha-n ith sibh aran, no gràn cruaidhichte, no diasan glasa, gus an là sin féin anns an toir sibh tabhartas a chum 'ur Dé : *bithidh e* 'n a reachd bith-bhuan air feadh 'ur ginealach, ann 'ur n-àiteachaibh-comhnuidh uile :

15 Agus àirmhidh sibh dhuibh féin o'n là màireach an déigh na sàbaid, o'n là 's an d' thug sibh leibh sguab an tabhartais-luaisgte : bithidh seachd sàbaidean iomlan ann[d] :

16 Eadhon gus an là màireach an déigh na seachdamh sàbaid, àirmhidh sibh leth-cheud là[f], agus bheir sibh seachad nuadh thabhartas-bìdh do'n Tighearn'.

17 Bheir sibh leibh as 'ur n-àiteachaibh-còmhnuidh dà bhuilionn luaisgte, de dhà dheicheamh earrainn ; bithidh iad de phlùr mìn ; fuinear iad le taois ghoirt ; *bithidh iad* 'n an ceud thoradh do'n Tighearn'[g].

18 Agus bheir sibh seachad maille ris an aran seachd uain gun ghaoid[h], de'n cheud bhliadhna, agus aon tarbh òg, agus dà reithe : bithidh iad 'n an ìobairt-loisgte do'n Tighearna, maille r'an tabhartas-bìdh, agus an tabhartasan-dibhe, *eadhon* tabhartas a bheirear suas le teine, a dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearn'.

19 An sin ìobraidh sibh aon mheann[j] de na gabhraidh mar ìobairt-pheacaidh, agus dà uan de'n cheud bhliadhna mar ìobairt-thabhartas-sìth.

20 Agus luaisgidh an sagart iad maille ri aran a' cheud toraidh, *mar* thabhartas-luaisgte an làthair an Tighearna, maille ris an dà uan : bithidh iad naomh do'n Tighearna[l] chum an t-sagairt.

21 Agus gairmidh sibh air an là sin féin, *a chum gu-m* bi e 'n a chomhghairm naomh dhuibh : obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*; *Bithidh e* 'n a reachd siorruidh 'n 'ur n-àiteachaibh-còmhnuidh uile air feadh 'ur ginealach.

22 Agus an uair a bhuaineas sibh fogharadh 'ur fearainn[n], cha ghearr thu gu buileach oisinnean d'achaidh 'n uair a bhuaineas tu, cha mhò a thionaileas tu dioghluim d'fhogharaidh : fàgaidh tu iad do'n bhochd agus do'n choigreach[q] ; *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.

23 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

24 Labhair ri cloinn Israeil ag ràdh, 'S an t-seachdamh mìos[s] air a' cheud *là* de'n mhìos, bithidh sàbaid agaibh, cuimhneachan shéideadh thrompaidean[t], comhghairm naomh.

25 Obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air* ; ach bheir sibh seachad tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn'.

26 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

27 Mar an ceudna air an deicheamh *là* de'n t-seachdamh mìos so *bithidh* là réite[w]; bithidh e 'n a chomhghairm naomh dhuibh, agus cràdhaidh sibh 'ur n-anaman[a], agus bheir sibh seachad tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn'.

28 Agus obair sam bith cha dean sibh air an là cheudna ; oir *is* là réite e, a dheanamh réite air 'ur son an làthair an Tighearna 'ur Dé.

29 Oir ge b'e anam nach bi fo chràdh 's an là sin féin[b], gearrar as e o mheasg a shluaigh[c].

30 Agus gach anam a ni obair sam bith air an là cheudna, an t-anam sin féin sgriosaidh mise o mheasg a shluaigh[e].

31 Obair sam bith cha dean sibh : *bithidh e 'n a* reachd siorruidh air feadh 'ur ginealach, ann 'ur n-àiteachaibh còmhnuidh uile.

32 *Bithidh* e dhuibh 'n a shàbaid foise, agus cràdhaidh sibh 'ur n-anaman air an naothamh *là* de'n mhìos air feasgar : o fheasgar gu feasgar cumaidh sibh 'ur sàbaid.

33 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

34 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh, Air a' chùigeamh là deug de'n t-seachdamh mìos so *bithidh* féill nam pàilliun[i] *ré* sheachd làithean do'n Tighearn'.

35 Air a' cheud là *bithidh* comhghairm naomh : obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*.

36 Seachd làithean bheir sibh seachad tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn' : air an ochdamh là bithidh comhghairm naomh[k] agaibh, agus bheir sibh seachad tabhartas a bheirear suas le teine do'n Tighearn'; is àrd-choimhthional e[m]; obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*.

37 *Is* iad sin féillean an Tighearn', a ghairmeas sibh *gu bhi* 'n an comhghairmibh naomha, a thoirt seachad tabhartais a bheirear suas le teine do'n Tighearna, tabhartas-loisgte, agus tabhartas-bìdh, ìobairt, agus tabhartais-dibhe, gach ni air a là féin[o] ;

38 A thuilleadh air sàbaidibh an Tighearn'[p], agus a thuilleadh air 'ur tiodhlacaibh, agus a thuilleadh air 'ur bòidibh uile, agus a thuilleadh air 'ur saor-thabhartais uile, a bheir sibh do'n Tighearna.

39 Mar an ceudna air a' chùigeamh là deug de'n t-seachdamh mìos[r], an uair a chruinnicheas sibh a stigh toradh an fhearainn, cumaidh sibh féill do'n Tighearna seachd làithean : air a' cheud là *bithidh* sàbaid, agus air an ochdamh là *bithidh* sàbaid.

40 Agus gabhaidh sibh dhuibh *féin* air a' cheud là meas chraobh àluinn, geugan chrann-pailme, agus geugan chraobh tiugha, agus seileach an t-srutha ; agus ni sibh gàirdeachas an làthair an Tighearna[u] 'ur Dé seachd làithean.

41 Agus cumaidh sibh e 'n a fhéill do'n Tighearna seachd làithean[v] 's a' bhliadhna : *bithidh* e 'n a reachd siorruidh

B.C. 1490.

a Esr. 8. 21; Dan. 10. 3
b Isa. 22. 12; Ier. 31. 9; Ese. 7. 16
c Gen. 17. 14
d caib. 25. 8; Ecs. 34. 22; Deut. 16. 9
e caib. 20. 3-6
f Gnio. 2. 1
g rann 10; Air. 15. 20; 28. 26, &c.
h Mal. 1. 13, 14
i Ecs. 23. 16; 34. 22; Air. 29. 12; Deut. 16. 13; Esr. 3. 4; Neh. 8. 14; Sech. 14. 16-19; Eoin 7. 2; Eabh. 11. 9
j caib. 4. 23
k Air. 29. 35; Neh. 8. 18; Eoin 7. 37
l Air. 18. 12; Deut. 18. 4; 1 Cor. 9. 14
m Deut. 16. 8; 2 Each. 7. 9; Ioel 1. 14; 2. 15
n caib. 19. 9; Deut. 24. 19
o Ecl. 3. 1
p Air. 20. 39
q Rut 2. 15, &c.; Salm 41. 1-3; 112. 9; Gnà. 11. 24, 25; Isa. 58. 7, 8, 10; Luc. 11. 41; 2 Cor. 9. 5-12
r Ecs. 23. 16
s Air. 10. 10; 29. 1; Salm 81. 3, 4; 98. 6
t caib. 25. 9; Isa. 27. 13
u Deut. 16. 14, 15
v Air. 29. 12
w caib. 16. 30; Air. 29. 7

air feadh 'ur ginealach; cumaidh sibh e
's an t-seachdamh mìos.
42 Ann am pàilliunaibh gabhaidh sibh
còmhnuidh seachd làithean; gabhaidh
gach aon a rugadh 'n a Israeleach còmh-
nuidh ann am pàilliunaibh;
43 Chum gu-m bi fios aig 'ur ginealaich[b]
gu-n d'thug mise air cloinn Israeil còmh-
nuidh a ghabhail ann am pàilliunaibh,
'n uair a thug mi mach iad á tìr na
h-Eiphit: *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.
44 Agus chuir Maois 'an céill do chloinn
Israeil féillean an Tighearna[d].

## CAIB. XXIV.

1 *Mu'n olaidh air son nan lòchran.* 13 *Mu*
*pheanas gach neach a mhallaicheas Dia,* 17 *no*
*'bhitheas ciontach de mhortadh.* 18 *Mu choimh-*
*leasachadh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Aithn do chloinn Israeil iad a thoirt
a d'ionnsuidh oladh fhìor-ghlan a' chroinn-
olaidh[g], brùite air son an t-soluis, a thoirt
air na lòchrain lasadh an còmhnuidh[h].
3 An taobh a muigh de bhrat na
Fianuis, ann am pàilliun a' choimh-
thionail, orduichidh Aaron e o fheasgar
gu maduinn, an làthair an Tighearn'
an còmhnuidh: *bithidh* e 'n a reachd
sìorruidh air feadh 'ur ginealach.
4 Orduichidh e na lòchrain air a'
choinnleir fhìor-ghlan an làthair an Tigh-
earn' an còmhnuidh[j].
5 Agus gabhaidh tu phlùr mìn, agus
fuinidh tu dà bhreacaig dheug dheth[l]:
dà dheicheamh earrainn bithidh ann an
aon bhreacaig.
6 Agus suidhichidh tu iad ann an dà
shreath, sè ann an sreath, air a' bhòrd
fhìor-ghlan an làthair an Tighearn'[m].
7 Agus cuiridh tu tùis fhìor-ghlan air
*gach* sreath, chum gu-m bi i air an aran
mar chuimhneachan, *eadhon* tabhartas a
bheirear suas le teine do'n Tighearn'.
8 Gach aon latha sàbaid[n] cuiridh e 'n
ordugh e an làthair an Tighearn' an
còmhnuidh, *air a ghabhail* o chloinn Israeil
le coimhcheangal sìorruidh.
9 Agus is le Aaron agus a mhic e, agus
ithidh iad e 's an ionad naomh[o]; oir *tha* e
ro naomh dha, de thabhartais an Tigh-
earn' a bheirear suas le teine, le reachd
bith-bhuan.
10 Agus chaidh mac Ban-Israelich, aig
an *robh* Eiphiteach 'n a athair, a mach am
measg chloinn Israeil: agus bha mac na
Ban-Israelich agus duine de Israel a'
còimhstri 's a' champ.
11 Agus mhaslaich mac na Ban-Israel-
ich ainm *an Tighearn'*[r], agus mhallaich
e: agus thug iad gu Maois e[s], (agus *b'e*
ainm a mhàthar Selomit, nighean Dhibri,
de thréibh Dhan;)
12 Agus chuir iad 'an làimh[t] e, chum
gu nochdtadh dhoibh inntinn an Tigh-
earn'[u].

R.C. 1490.

[a] Air. 36. 4
[b] Ecs. 13. 14
Deut. 31. 15
Salm 78. 5, 6
[c] Ecs. 20. 7
1 Ri. 21. 10-13
Salm 74. 10, 18
139. 20
Mat. 12. 31
[d] rann 2
[e] Ecs. 21. 12
Air. 35. 31
Deut. 19. 11, 12
[f] rann 21
[g] Ecs. 27. 20, 21
[h] Mat. 25. 3, 8
Luc. 12. 35
[i] Deut. 19. 21
Mat. 5. 38
7. 2
[j] Ecs. 31. 8
37. 17-24
39. 37
Sech. 4. 2, 11
Tais. 1. 20
[k] Air. 15. 16
[l] Ecs. 25. 30
[m] 1 Ri. 7. 48
Eabh. 9. 2
2 Ri. 19. 29
[n] 1 Each. 9. 32
2 Each. 2. 4
[o] caib. 8. 31
Ecs. 29. 32
1 Sam. 21. 6
Mat. 12. 4
[p] Ecs. 23. 10
2 Each. 36. 21
[q] 2 Ri. 19. 29
[r] Iob 1. 5, 11, 22
Isa. 8. 21
[s] Ecs. 14. 26
[t] Air. 15. 34
[u] Air. 27. 5

13 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
14 Thoir a mach esan a mhallaich an
taobh a muigh de'n champ, agus cuireadh
iadsan uile a chual' e an làmhan air a
cheann[a], agus clachadh an comhchruinn-
eachadh uile e.
15 Agus labhraidh tu ri cloinn Israeil,
ag ràdh, Ge b'e neach a mhallaicheas a
Dhia, giùlainidh e a pheacadh.
16 Agus esan a mhaslaicheas ainm an
Tighearna, cuirear gu cinnteach gu bàs e[c];
clachaidh gu deimhin an comhchruinn-
eachadh uile e: an coigreach cho maith
ris-san a rugadh 's an dùthaich, 'n uair a
mhaslaicheas e ainm *an Tighearna*, cuirear
gu bàs e.
17 Agus esan a mharbhas duine sam
bith, cuirear gun teagamh gu bàs e[e].
18 Agus esan a mharbhas ainmhidh, ni
e dìoladh air a shon[f]; ainmhidh air son
ainmhidh.
19 Agus ma bheir duine ciurram air a
choimhearsnach, mar a rinn e, mar sin
nithear air[i]:
20 Briseadh air son brisidh, sùil air
son sùla, fiacail air son fiacla: mar a
thug e ciurram air duine, mar sin nithear
air.
21 Agus esan a mharbhas ainmhidh,
dìolaidh se e: agus an neach a mharbhas
duine, cuirear gu bàs e.
22 Bithidh an t-aon ghnè lagha agaibh
cho maith air son a' choigrich[k], agus air
son neach de mhuinntir 'ur dùthcha féin:
oir *is* mise an Tighearna 'ur Dia.
23 Agus labhair Maois ri cloinn Israeil,
iad a thoirt leo esan a mhallaich, an taobh
a muigh de'n champ, agus a chlachadh le
clachan: agus rinn clann Israeil mar a
dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

## CAIB. XXV.

8 *Mu bhliadhna na h-Iubile, no an Fhuasglaidh.*
14 *Mu fhòirneart,* 35 *Agus mu thruacantas*
*a thaobh nam bochd.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois
ann an sliabh Shinai, ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, 'N uair a thig sibh chum na tìre a
bheir mise dhuibh, an sin gleidhidh an tìr
sàbaid do'n Tighearna.
3 Sè bliadhna cuiridh tu d'fhearann[p],
agus sè bliadhna bearraidh tu d'fhìon-lios,
agus cruinnichidh tu stigh a thoradh.
4 Ach anns an t-seachdamh bliadhna
bithidh sàbaid foise do'n tìr, sàbaid do'n
Tighearna: d'fhearann cha chuir thu, agus
d'fhìon-lios cha bhearr thu.
5 An ni sin a dh'fhàsas dheth féin[q]
de d'fhogharadh, cha bhuain thu, agus
fìon-dhearca d'fhìonain neo-dheasaichte
cha chruinnich thu: 'n a bliadhna foise
bithidh i do'n tìr.
6 Agus bithidh sàbaid na tìre 'n a biadh
dhuibh: dhuit féin, agus do d'òglach,
agus do d' bhanoglaich, agus do d'fhear-

tuarasdail, agus do d' choigreach a tha air chuairt maille riut ;

7 Agus do d' spréidh, agus do'n *fhiadh-bheathach* a *tha* ann ad fhearann ; bithidh a cinneas uile chum bìdh.

8 Agus àirmhidh tu dhuit féin seachd sàbaidean de bhliadhnaibh, seachd uairean seachd bliadhna ; agus bithidh ùine nan seachd sàbaidean de bhliadhnaibh dhuit 'n a naoi bliadhna 's dà fhichead.

9 An sin bheir thu fainear trompaid na h-Iubile a shéideadh 's an t-seachdamh mìos, air an deicheamh *là* de'n mhìos : ann an là na réite[d] bheir sibh fainear an trompaid a shéideadh air feadh 'ur tìre uile[e].

10 Agus naomhaichidh sibh an deicheamh bliadhna 's dà fhichead, agus gairmidh sibh saorsa[f] air feadh na dùthcha, d'a luchd-àiteachaidh uile : bithidh i 'n a h-Iubile dhuibh, agus pillidh sibh gach duine chum a sheilbhe féin[h], agus pillidh gach duine agaibh gu 'theaghlach féin.

11 Bithidh an deicheamh bliadhna sin agus dà fhichead 'n a h-Iubile dhuibh; cha chuir sibh *sìol*, cha mhò a bhuaineas sibh an ni a dh'fhàsas dheth féin innte, cha mhò a thionaileas sibh *dearcan fìona* innte de d'fhìonain neo-dheasaichte :

12 Oir is Iubile i, bithidh i naomh dhuibh ; ithidh sibh a cinneas as an fhearann.

13 Ann am bliadhna na h-Iubile so pillidh gach duine agaibh a dh'ionnsuidh a sheilbhe féin[j].

14 Agus ma reiceas tu 'bheag ri d' choimhearsnach, no ma cheannaicheas tu '*bheag* o làimh do choimhearsnaich ; cha dean sibh eucoir[1] air a chéile[k].

15 A réir àireimh nam bliadhna an déigh na h-Iubile ceannaichidh tu o d' choimhearsnach, *agus* a réir àireimh bhliadhna nan toradh reicidh e riut.

16 A réir lionmhoireachd nam bliadhna meudaichidh tu a luach, agus a réir teircead nam bliadhna lughdaichidh tu a luach: oir *a réir* àireimh *bhliadhna* nan toradh tha e a' reiceadh riut.

17 Agus cha dean sibh eucoir air a chéile : ach bithidh eagal do Dhé ort[m]; oir *is* mise an Tighearna 'ur Dia.

18 Uime sin ni sibh a réir mo reachdan[n], agus gleidhidh sibh mo bhreitheanais, agus ni sibh iad ; agus gabhaidh sibh còmhnuidh 's an tìr ann an tèaruinteachd[o].

19 Agus bheir am fearann a mach a thoradh, agus ithidh sibh 'ur sàth, agus gabhaidh sibh còmhnuidh ann gu tèaruinte.

20 Agus ma their sibh, Ciod a dh'itheas sinn air an t-seachdamh bliadhna ? feuch, cha chuir sinn *sìol*, ni mò a chruinnicheas sinn ar toradh ;

21 An sin àithnidh mise mo bheannachadh oirbh[u] 's an t-seathamh bliadhna, agus bheir i mach toradh air son thri bliadhna.

22 Agus cuiridh sibh air an ochdamh bliadhna[w], agus ithidh sibh *fathast* de'n t-seann toradh gus an naothamh bliadhna; gus an tig a toradh a stigh, ithidh sibh *de'n* t-seann *toradh.*

23 Cha reicear am fearann gu bràth ; oir *is* leamsa am fearann[a]: oir *is* coigrich agus luchd-cuairt sibhse maille rium[b].

24 Agus ann am fearann 'ur seilbhe uile, bheir sibh saorsa do'n fhearann.

25 Ma dh'fhàs do bhràthair bochd, agus gu-n do reic e *cuid* d'a sheilbh, agus ma thig aon air bith d'a dhilsibh[c] gu 'fhuasgladh, an sin fuasglaidh e an ni a reic a bhràthair.

26 Agus mur 'eil aig an duine neach gu 'fhuasgladh, agus gur urrainn e féin 'fhuasgladh ;

27 An sin àirmheadh e bliadhnan a reicidh[g], agus thugadh e air ais an ni a tha thairis do'n duine ris an do reic se e, a chum gu-m pill e dh'ionnsuidh a sheilbhe féin.

28 Agus mur urrainn e *sin* a thoirt air ais da, an sin fanaidh an ni sin a reiceadh ann an làimh an neach a cheannaich e, gu bliadhna na h-Iubile : agus anns an Iubile théid e mach[i], agus pillidh e chum a sheilbhe.

29 Agus ma reiceas duine tigh-còmhnuidh ann am baile cuairtichte le balla, an sin feudaidh e 'fhuasgladh an taobh a stigh de bhliadhn' iomlain an déigh a reiceadh : *an taobh a stigh de* bhliadhn' iomlain feudaidh e 'fhuasgladh.

30 Agus mur fuasglar e gus an coimhlionar bliadhn' iomlan, an sin daingnichear an tigh, a *tha* 'n taobh a stigh de'n bhaile cuairtichte le balla, gu bràth dhasan a cheannaich e, air feadh a ghinealach : cha téid e mach 's an Iubile.

31 Ach measar tighean nam bailtean nach 'eil cuairtichte le balla, mar fhearann na tìre : feudar am fuasgladh, agus théid iad a mach 's an Iubile.

32 Gidheadh, bailtean nan Lebhitheach[l], *agus* tighean bhailtean an seilbhe, feudaidh na Lebhithich am fuasgladh uair sam bith.

33 Agus ma cheannaicheas duine o na Lebhithich, an sin théid an tigh a reiceadh, agus baile a sheilbhe, mach 's an Iubile ; oir *is iad* tighean bhailtean nan Lebhitheach an sealbh am measg chloinn Israeil.

34 Ach cha-n fheudar am fearann a tha'n taobh a muigh d'am bailtibh[p] a reiceadh, oir *is e* sin an sealbh mhaireannach.

35 Agus ma dh'fhàsas do bhràthair bochd[q], agus gu-n téid e dhéigh-làimh agad, an sin fuasglaidh[2] tu air[r] : *seadh, ged is* coigreach no fear-cuairt[s] e ; agus bithidh e beò maille riut.

36 Na gabh riadh uaith[t], no tuilleadh 's a thug thu dha ; ach bitheadh eagal do Dhé ort[v], a chum's gu-m feud do bhràthair a bhi beò maille riut.

37 D'airgiod cha toir thu dha air riadh,

R.C. 1490.

a 2 Each. 7. 20
b Salm 39. 12; 1 Each. 29. 15
c Rut 2. 20; Ier. 32. 7, 8
d caib. 23. 24, 27
e Air. 10. 10
f Isa. 61. 1, 2; 63. 4; Ier. 34. 15-17; Sech. 9. 11, 12; Luc. 4. 16-21
g rann. 50-52
h rann 13; Air. 36. 4
i rann 13
j rann 10; caib. 27. 17-24
1 *fòirneart.*
k rann 17; caib. 19. 13; Mic. 2. 2, 3; 1 Cor. 6. 8
l Air. 35. 2; Ios. 21. 1, &c.
m Gen. 42. 18; Ier. 22. 16
n Salm 103. 18
o Deut. 12. 10; Salm 4. 8; Gnà. 1. 33; Ier. 23. 26; Ese. 34. 25-28
p Gnio. 4. 36, 37
q Gal. 2. 10; 1 Eoin 3. 17
2 *neartaichidh.*
r Deut. 15. 7, 8
s Eabh. 13. 2
t Deut. 23. 19; Salm 15. 5
u Deut. 28. 8
v Neh. 5. 9, 15
w 2 Ri. 19. 29

agus air son buannachd cha toir thu dha do bhiadh.

38 *Is* mise an Tighearna 'ur Dia[a], a thug a mach sibh á tìr na h-Eiphit, a thoirt dhuibh tìre Chanaain, *agus* a bhi a'm' Dhia agaibh.

39 Agus ma dh'fhàs do bhràthair a tha làimh riut bochd, agus gu-n do reiceadh riut e; cha toir thu air seirbhis a dheanamh mar thràill:

40 Mar sheirbhiseach tuarasdail[b], *agus* mar fhear-cuairte, bithidh e maille riut; gu bliadhna na h-Iubile ni e seirbhis dhuit.

41 Agus *an sin* imichidh e uait, e féin agus a chlann maille ris, agus pillidh e chum a theaghlaich féin, agus a chum seilbhe 'aithrichean pillidh e:

42 Oir *is* iad mo sheirbhisich-sa[d], a thug mi mach á tìr na h-Eiphit: cha reicear iad mar thràillibh.

43 Cha ghnàthaich thu uachdaranachd os a cheann le an-iochd[e], ach bithidh eagal do Dhé ort.

44 Agus *bithidh* do thràillean, agus do bhan-tràillean, a bhitheas agad, de na cinnich a tha m'ur timchioll; uatha-san ceannaichidh sibh tràillean agus bantràillean.

45 Agus a thuilleadh air so, o chloinn nan coigreach[h] a tha air chuairt 'n 'ur measg, uatha-san ceannaichidh sibh, agus o'n teaghlaichibh a *tha* maille ribh, a ghin iad 'n 'ur fearann: agus bithidh iad 'n an seilbh dhuibh.

46 Agus gabhaidh sibh iad mar oighreachd d'ur cloinn 'n 'ur déigh[j], a chum *an* sealbhachadh *mar* oighreachd; bithidh iad dhuibh 'n an tràillibh a chaoidh: ach os ceann 'ur bràithrean, cloinn Israeil, *eadhon* os ceann a chéile cha ghnàthaich sibh uachdaranachd le an-iochd[n].

47 Agus ma dh'fhàsas fear-cuairte no coigreach saoibhir làimh riut, agus ma dh'fhàsas do bhràthair làimh ris bochd, agus gu-n reic se e féin ris a' choigreach[p], ris an fhear-chuairte a tha maille riut, no ri gineal teaghlaich a' choigrich:

48 An déigh a reiceadh, feudar 'fhuasgladh a rìs; feudaidh aon d'a bhràithribh 'fhuasgladh;

49 Feudaidh aon chuid bràthair 'athar, no mac bhràthar 'athar 'fhuasgladh, no feudaidh aon neach a tha dlùth 'an dàimh dha d'a theaghlach féin 'fhuasgladh; no ma's urrainn e, feudaidh se e féin fhuasgladh.

50 Agus ni e cunntas ris-san a cheannaich e o'n bhliadhna anns an do reiceadh ris e, gu bliadhna na h-Iubile: agus bithidh luach a reicidh a réir àireimh nam bliadhna; a réir aimsir seirbhisich tuarasdail[v] bithidh e dha.

51 Ma *bhitheas* fathast mòran bhliadhnachan *ri teachd*, d'an réir sin bheir e a rìs luach 'fhuasglaidh, as an airgiod air son an do cheannaicheadh e.



B.C. 1490.

[a] caib. 22. 32, 33
[b] Ecs. 21. 2, 3
[c] rann 42
[d] rann 55; 1 Cor. 7. 22, 23
[e] rann 46; Eph. 6. 9
[f] Deut. 16. 22; 27. 15
[g] caib. 19. 30
[h] Mal. 3. 5
[i] Deut. 11. 13-15; 28. 1-14
[j] Isa. 14. 2
[k] Isa. 30. 23; Ese. 34. 26
[l] Salm 67. 6
[m] Am. 9. 13
[n] rann 43
[o] Salm 147. 14
[p] Neh. 5. 5, 8
[q] 2 Ri. 17. 25; Ese. 5. 17
[r] Deut. 32. 30
[s] Ecs. 2. 25; 2 Ri. 13. 23
[t] Neh. 9. 23
[u] Salm 107. 38
[v] Iob 7. 1
[w] caib. 25. 22; Isa. 16. 14
[x] Salm 76. 2; Ese. 37. 26-28; Tais. 21. 3
[y] Deut. 32. 19; Salm 78. 59

52 Agus mur 'eil ri teachd ach beagan bhliadhnacha gu bliadhna na h-Iubile, an sin ni e cunntas ris, *agus* a réir a bhliadhnacha bheir e dha a rìs luach 'fhuasglaidh.

53 Mar sheirbhiseach *a tha* air thuarasdal o bhliadhna gu bliadhna bithidh e maille ris: cha ghnàthaichear uachdaranachd os a cheann le an-iochd ann ad shealladh-sa.

54 Agus mur fuasglar e anns *na bliadhnaibh* sin, an sin théid e mach ann am bliadhna na h-Iubile, e féin agus a chlann maille ris.

55 Oir dhomhsa tha clann Israeil 'n an seirbhisich; *is* iad mo sheirbhisich-sa[c] a thug mi mach á tìr na h-Eiphit: Is mise an Tighearna 'ur Dia.

## CAIB. XXVI.

1 *Mu iodhol-aoradh.* 3 *Beannachadh air a ghealltainn.* 14 *Mallachadh air a bhagairt.*

CHA dean sibh dhuibh féin ìodholan[f] no *coslas* snaidhte, agus cha chuir sibh suas ìomhaigh dhuibh féin, ni mò shuidhicheas sibh dealbh-cloiche 'n 'ur fearann, gu cromadh sìos da; oir *is* mise an Tighearna 'ur Dia.

2 Gleidhidh sibh mo shàbaidean[g], agus bheir sibh urram do m'ionad naomh: *Is* mise an Tighearna.

3 Ma ghluaiseas sibh a'm' reachdaibh, agus *ma* ghleidheas sibh m'àitheantan; agus *ma* ni sibh iad[i];

4 An sin bheir mise dhuibh uisge 'n a àm féin[k], agus bheir am fearann a mach a thoradh[l], agus bheir craobhan na macharach am meas uatha.

5 Agus ruigidh 'ur bualadh am fìon-fhoghar[m], agus ruigidh '*ur* fìon-fhoghar àm an t-sìl-chur, agus ithidh sibh 'ur n-aran gu'*r* sàth, agus gabhaidh sibh còmhnuidh gu tèaruinte 'n 'ur tìr.

6 Agus bheir mise sìth 's an tìr[o], agus luidhidh sibh sìos, agus cha chuir neach sam bith eagal *oirbh*: agus sgriosaidh mi droch bheathaichean as an dùthaich[q], agus cha téid an claidheamh tre 'ur fearann.

7 Agus ruaigidh sibh 'ur naimhdean, agus tuitidh iad roimhibh leis a' chlaidheamh.

8 Agus cuiridh cùigear dhibh an ruaig air ceud[r], agus cuiridh ceud dhibh an ruaig air deich mìle: agus tuitidh 'ur naimhdean roimhibh leis a' chlaidheamh.

9 Oir amhaircidh mise oirbh[s], agus ni mi sìolmhor sibh[t], agus bheir mi oirbh fàs lìonmhor[u], agus daingnichidh mi mo choimhcheangal ribh.

10 Agus ithidh sibh an seann *lòn*[w], agus bheir sibh a mach an seann *lòn* air son an *lòin* nomha.

11 Agus suidhichidh mi mo phàilliun 'n 'ur measg[x]: agus cha bhi gràin aig m'anam dhibh[y].

12 Agus imichidh mi 'n 'ur measg[a],
agus bithidh mi a'm' Dhia dhuibh[b], agus
bithidh sibhse 'n 'ur sluagh dhomhsa.
13 *Is* mise an Tighearna 'ur Dia a thug
sibhse a mach á tìr na h-Eiphit[c], a chum
nach bitheadh sibh 'n 'ur tràillibh aca ;
agus bhris mi cuibhreach 'ur cuinge[d],
agus thug mi oirbh imeachd dìreach.
14 Ach mur éisd sibh rium[f], agus mur
dean sibh na h-àitheanta sin uile ;
15 Agus ma ni sibh tàir air mo reachd-
aibh, no ma ghabhas 'ur n-anam gràin
de m' bhreitheanais, air chor 'us nach dean
sibh m'àitheantan uile, *ach* gu-m bris sibh
mo choimhcheangal[j];
16 Ni mise mar an ceudna so ribhse ;
orduichidh mi oirbh uamhas, caitheamh,
agus fiabhrus loisgeach, a chaitheas na
sùilean, agus a bheir cràdh do'n chridhe :
agus cuiridh sibh 'ur sìol ann an dìomh-
anas[o], oir ithidh 'ur naimhdean e[p].
17 Agus cuiridh mise mo ghnuis 'n 'ur
n-aghaidh, agus marbhar sibh an làthair
'ur naimhdean[r] : agus rìoghaichidh a'
mhuinntir air am beag sibh oirbh, agus
teichidh sibh an uair nach bi neach 'an
tòir oirbh[s].
18 Agus mur éisd sibh rium fathast air
a shon so uile, an sin ni mi peanas oirbh
seachd uairean na's mò air son 'ur peac-
aidhean.
19 Agus brisidh mi uabhar 'ur cumh-
achd[u] ; agus ni mi 'ur speuran mar iarunn,
agus 'ur talamh mar umha :
20 Agus caithear 'ur spionnadh ann an
dìomhanas[v]; oir cha toir 'ur fearann 'fhàs
uaith, ni mò a bheir craobhan na tìre am
meas uatha.
21 Agus ma théid sibh a'm' aghaidh,
agus nach éisd sibh rium ; bheir mi seachd
uairean tuilleadh phlàighean oirbh, a réir
'ur peacaidhean.
22 Cuiridh mi mar an ceudna fiadh-
bheathaichean na macharach 'n'ur measg[y],
a bheir uaibh 'ur clann, agus a chuireas
as d'ur spréidh, agus a ni sibh tearc ann
an àireamh, agus bithidh 'ur rathaidean
*mòra* fàs[a].
23 Agus mur leasaichear leamsa sibh
leis *na nithibh* sin, ach gu-n téid sibh
a'm' aghaidh ;
24 An sin théid mise mar an ceudna
'n 'ur n-aghaidh-se[c], agus ni mi peanas
oirbh seachd uairean fathast air son 'ur
peacaidhean.
25 Agus bheir mi claidheamh oirbh, a
dhìolas cùis-ghearain mo choimhcheang-
ail[e] ; agus an uair a chruinnichear sibh
an ceann a chéile an taobh a stigh d'ur
bailtibh, cuiridh mi a' phlàigh 'n 'ur
measg[g] ; agus bheirear thairis sibh do
làimh naimhdean.
26 An uair a bhriseas mise lorg 'ur
n-arain[h], fuinidh deich mnathan 'ur
n-aran ann an aon àmhuinn, agus bheir
iad air ais *dhuibh* 'ur n-aran air a thomhas,
agus ithidh sibh agus cha bhi sibh sàthach[k].

R.C. 1490.

[a] 2 Cor. 6. 16
[b] Ese. 11. 20
[c] caib. 25. 38, 42
[d] Ier. 2. 20
[e] Tuir. 4. 10
[f] Deut. 28. 15-68
[g] Ese. 6. 3-13
[h] caib. 20. 23
[i] Neh. 2. 3
[j] Ese. 16. 59
[k] 2 Each. 36. 19
Mat. 24. 2
[l] Isa. 1. 13
[m] Ier. 25. 11, 18
[n] Ier. 19. 8
[o] Mic. 6. 15
[p] Neh. 9. 36, 37
[q] Salm 44. 11
[r] Ier. 19. 7
[s] Gnà. 28. 1
[t] 2 Each. 36. 21
[u] Isa. 25. 11
[v] Salm 127. 1
[w] Ese. 21. 7, 15
[x] Iob 15. 21
1 *air a h-iomain.*
[y] 2 Ri. 17. 25
Ese. 5. 15
[z] Isa. 10. 4
[a] Tuir. 1. 4
[b] Bre. 2. 14
[c] Salm 18. 26
Isa. 63. 10
[d] Tuir. 4. 9
Ese. 4. 17
[e] Deut. 32. 35
Ese. 20. 37
[f] 1 Ri. 8. 33, &c.
Neh. 9. 2, &c.
Gnà. 28. 13
Luc. 15. 18
1 Eoin 1. 9
[g] Ier. 24. 10
[h] Salm 105. 16
[i] Ier. 9. 26
Gnio. 7. 51
Ròm. 2. 29
[j] 2 Each. 12. 6, 7, 12
[k] Hag. 1. 6
[l] Salm 39. 9
51. 3, 4
Dan. 9. 7

27 Agus mur éisd sibh air son so *uile*
rium, ach gu-n téid sibh a'm' aghaidh ;
28 An sin théid mise 'n 'ur n-aghaidh-se
mar an ceudna ann am fraoch feirge ;
agus smachdaichidh mise, eadhon mise,
seachd uairean sibh air son 'ur peacaidhean.
29 Agus ithidh sibh feòil 'ur mac[e], agus
feòil 'ur nigheanan ithidh sibh.
30 Agus cuiridh mise as d'ur n-ionad-
aibh àrda[g], agus gearraidh mi sìos 'ur
dealbhan, agus tilgidh mi 'ur coluinnean
air coluinnibh 'ur n-ìodholan, agus gabh-
aidh m'anam gràin dhibh[h].
31 Agus cuiridh mi 'ur bailtean fàs[i],
agus bheir mi lom-sgrìob air 'ur n-ionadan
naomha[k], agus cha ghabh mi fàile 'ur
boltraich chùbhraidh[l].
32 Agus bheir mi lom-sgrìob air an
fhearann[m], agus bithidh ìoghnadh air 'ur
nàimhdibh a ghabhas còmhnuidh ann[n],
mu'n *ni* sin.
33 Agus sgapaidh mi sibh am measg
nan cinneach[q] agus tàirngidh mi claidh-
eamh 'n 'ur déigh ; agus bithidh 'ur
fearann creachta, agus 'ur bailtean fàs.
34 An sin mealaidh am fearann a
shàbaidean[t], am fad 's a luidheas e fàs,
agus *a bhitheas* sibhse ann am fearann 'ur
naimhdean ; *eadhon* an sin gabhaidh am
fearann fois, agus mealaidh e a shàbaid-
ean.
35 Am fad 's a luidheas *am fearann*
fàs, bithidh fois aige ; do bhrìgh nach
robh fois aige 'n 'ur sàbaidibh-se, 'n uair
a ghabh sibh còmhnuidh ann.
36 Agus orra-san a dh'fhàgar *beò* dhibh,
cuiridh mise laigse[w] 'n an cridheachaibh
ann an dùthchaibh an naimhdean ; agus
cuiridh fuaim[x] duilleig air chrith[1] iad air
theicheadh ; agus teichidh iad, mar gu-m
bitheadh iad a' teicheadh o'n chlaidh-
eamh ; agus tuitidh iad an uair nach bi
neach 'an tòir orra.
37 Agus tuitidh iad air muin a chéile[z],
mar gu-m b'ann roimh 'n chlaidheamh,
'n uair nach bi neach 'an tòir orra ; agus
cha bhi neart agaibh gu seasamh roimh
'ur naimhdibh[b].
38 Agus théid as duibh am measg nan
cinneach, agus ithidh talamh 'ur naimh-
dean suas sibh.
39 Agus iadsan a dh'fhàgar dhibh,
seargaidh iad as 'n an aingidheachd[d] ann
an dùthchaibh 'ur naimhdean ; agus mar
an ceudna, ann an euceartaibh an aithriche
seargaidh iad as maille riu.
40 Ma dh'aidicheas iad an aingidheachd
féin[f], agus aingidheachd an aithrichean,
a réir an eusaontais a rinn iad a'm' agh-
aidh, agus mar an ceudna gu-n do ghluais
iad a'm' aghaidh ;
41 Agus gu-n do ghluais mise mar an
ceudna 'n an aghaidh-san, agus gu-n d'thug
mi iad do dhùthaich an naimhdean ; ma
bhitheas an sin an cridhe neo-thimchioll-
ghearrta[i] air 'irioslachadh[j], *air chor as*
*gu-n* gabh iad ri peanas an aingidheachd[l];

42 An sin cuimhnichidh mise mo
choimhcheangal ri Iacob[b], agus mar an
ceudna mo choimhcheangal ri Isaac, agus
mar an ceudna mo choimhcheangal ri
Abraham cuimhnichidh mi; agus cuimh-
nichidh mi am fearann[c].
43 Tréigear mar an ceudna am fearann
leo, agus mealaidh e a shàbaidean[d], am
feadh 's a tha e 'n a luidhe fàs as an eug-
mhais; agus gabhaidh iad ri peanas an
aingidheachd[e]; a chionn, eadhon a chionn
gu-n d'rinn iad tàir air mo bhreitheanais[f],
agus a chionn gu-n do ghabh an anam
gràin de m' reachdaibh.
44 Agus gidheadh air a shon so uile, 'n
uair a bhitheas iad ann an tìr an naimh-
dean, cha tilg mi uam iad[g], ni mò a
ghabhas mi gràin diubh, g'an sgrios gu
tur, *agus* a bhriseadh mo choimhcheang-
ail riu[h]: oir *is* mise an Tighearn' an Dia.
45 Ach air an sgàth-san[i] cuimhnichidh
mi coimhcheangal an sinnsirean[k], a thug
mi mach á tìr na h-Eiphit, ann an seall-
adh nan cinneach, a chum gu-m bithinn
a'm' Dhia aca: *Is* mise an Tighearna.
46 *Is iad* sin na h-òrduigheau, agus na
breitheanais, agus na reachdan, a rinn an
Tighearn' eadar e féin agus clann Israeil
ann an sliabh Shinai, le làimh Mhaois.

## CAIB. XXVII.

1 *Mu bhòidibh.* 28 *Cha-n fhuasglar ni sam bith coisrigte.* 30 *Buinidh uile dheachamh an fhearainn do'n Tighearna.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, 'N uair a bheir duine[o] bòid àraidh[p],
*buinidh* na h-anaman do'n Tighearna, a
réir do mheas:
3 Agus bithidh do mheas[q], air an
fhirionnach o fhichead bliadhna dh'aois,
eadhon gu tri fichead bliadhna dh'aois;
bithidh eadhon do mheas leth-cheud secel
airgid, a réir seceil an ionaid naoimh[r].
4 Agus ma's boirionnach *a bhitheas*
ann, an sin bithidh do mheas deich seceil
'ar fhichead.
5 Agus ma's gille o chùig bliadhna
dh'aois, eadhon gu fichead bliadhna
dh'aois, a bhitheas ann, an sin bithidh
do mheas air son an fhirionnaich fichead
secel, agus air son a' bhoirionnaich deich
seceil.
6 Agus ma's ann o mhìos a dh'aois,
eadhon gu cùig bliadhna dh'aois, an sin
bithidh do mheas air son an fhirionnaich
cùig seceil airgid, agus air son a' bhoir-
ionnaich *bithidh* do mheas tri seceil airgid.
7 Agus ma's ann *a bhitheas* e o thri
fichead bliadhna dh'aois agus os a cheann,
ma's firionnach e, an sin bithidh do mheas
cùig seceil deug, agus air son boirionnaich
deich seceil.
8 Ach ma bhitheas e na's bochda na
do mheas, an sin nochdaidh se e féin an
làthair an t-sagairt, agus measaidh an

B.C. 1490.

a caib. 5. 7
b Salm 106. 45
Ese. 16. 60
c Ioel 2. 18
d rann. 34, 35
e rann 41
f Deut. 32. 35
Ese. 20. 37
g Salm 94. 14
Tuir. 3. 31
Ròm. 11. 2
h Salm 89. 33, 34
i Ròm. 11. 28
j rann. 15, 19
k Luc. 1. 72, 73
l Salm 101. 2-7
m rann 12
n rann 13
1 no, *talamh homeir.*
o Air. 6. 2
Bre. 11. 30, &c.
1 Sam. 1. 11, 28
p Ecl. 5. 4, 5
q Air. 18. 16
r Ecs. 30. 13
s rann 13
t caib. 25. 10, 28
u rann 28
v Air. 18. 14
Ese. 44. 29
w caib. 25. 25
x rann 18
y caib. 25. 28

sagart e: a réir a chomais-san[a] a thug a'
bhòid, measaidh an sagart e.
9 Agus ma's ainmhidh *e*, d'an toir
daoine tabhartas a dh'ionnsuidh an Tigh-
earna, bithidh gach ni a bheir *duine* d'an
leithidibh sin do'n Tighearna, naomh.
10 Cha mhùth se e, ni mò a mhalairt-
icheas se e, maith air son uilc, no olc air
son maith: ach ma mhalairticheas e, air
chor sam bith, ainmhidh air son ainmh-
idh, an sin bithidh e féin, agus *an ni a
fhuaradh* 'n a mhalairt, naomh.
11 Agus ma's ainmhidh neòghlan sam
bith *e*, de nach toir iad seachad tabhartas
do'n Tighearna, an sin nochdaidh e 'n
t-ainmhidh an làthair an t-sagairt:
12 Agus measaidh an sagart e, ma's
maith no olc e; mar a mheasas tusa *a
bhitheas a' d'* shagart e, mar sin bithidh e.
13 Ach ma dh'fhuasglas e air chor sam
bith e[j], an sin cuireadh e an cùigeamh
*cuid* deth ri d' mheas-sa.
14 Agus an uair a choisrigeas duine a
thigh[l], *gu bhi* naomh do'n Tighearn', an
sin measaidh an sagart e, ma's maith no
olc e: mar a mheasas an sagart e[m], mar
sin seasaidh e.
15 Agus ma dh'fhuasglas esan a choisrig
e, a thigh, an sin cuiridh e an cùigeamh
*cuid* a dh'airgiod do mheas-sa ris, agus
bithidh e leis[n].
16 Agus ma choisrigeas duine do'n
Tighearna *cuid* a dh'fhearann a sheilbhe,
an sin bithidh do mheas a réir a shìl:
*measar* homer[1] de shìol eòrna aig leth-
cheud secel airgid.
17 Ma choisrigeas e 'fhearann o bhliadh-
na na h-Iubile, a réir do mheas seasaidh e.
18 Ach ma choisrigeas e 'fhearann an
déigh na h-Iubile, an sin àirmhidh an
sagart an t-airgiod da a réir nam bliadhn'
a tha ri teachd, eadhon gu bliadhna na
h-Iubile, agus leigear sin sìos de d' mheas.
19 Agus ma dh'fhuasglas am fear a
choisrig am fearann e air chor sam bith[s],
an sin cuiridh e an cùigeamh *cuid* a
dh'airgiod do mheas-sa ris, agus daing-
nichear dha e.
20 Agus mur fuasgail e 'm fearann, no
ma reic e 'm fearann ri duine eile, cha-n
fhuasglar na's mò e.
21 Ach bithidh am fearann, an uair a
théid e mach 's an Iubile[t], naomh do'n
Tighearna, mar fhearann coisrigte[u]: buin-
idh a shealbh do'n t-sagart[v].
22 Ach ma choisrigeas *duine* do'n Tigh-
earna fearann a cheannaich e, nach ann
a dh'fhearann a sheilbhe[w];
23 An sin àirmhidh an sagart dha
luach do mheas[x], *eadhon* gu bliadhna na
h-Iubile, agus bheir e seachad do mheas
's an là sin, *mar* ni naomh do'n Tighearn'.
24 Ann am bliadhna na h-Iubile pillidh
am fearann d'a ionnsuidh-san o'n do
cheannaicheadh e[y], *eadhon* d'a ionnsuidh-
san d'*am buineadh* sealbh an fhearainn.
25 Agus bithidh do mheas-sa uile a

réir seceil an ionaid naoimh; bithidh fichead gerah 's an t-secel.

26 Ach ceud-ghin nan ainmhidh, a bu chòir a bhi 'n a cheud-ghin do'n Tighearna[b], cha choisrig duine air bith sin, co dhiubh *is* tarbh, no caora e: *is* leis an Tighearn' e.

27 Ach ma'*s ann* de bheathach neòghlan *e*, an sin fuasglaidh se *e* a réir do mheas-sa, agus cuiridh e an cùigeamh *cuid* deth ris[c]; no mur fuasglar e, an sin reicear e a réir do mheas.

28 Gidheadh, cha reicear agus cha-n fhuasglar ni sam bith coisrigte a choisrigeas duine do'n Tighearna, de gach ni a tha aige, araon de dhuine agus a dh'ainmhidh, agus a dh'fhearann a sheilbh: tha gach ni coisrigte ro naomh do'n Tighearna[g].

29 Cha-n fhuasglar ni sam bith coisrigte[j] a choisrigear le daoinibh: *ach* cuirear gu cinnteach gu bàs e.

R.C. 1490.

[a] Gen. 28. 22
2 Each. 31. 5, 6, 12
Neh. 13. 12
Mal. 3. 8, 10
[b] Ecs. 13. 3, 12
22. 30
Air. 18. 17
Deut. 15. 19
[c] rann 13
[d] Ier. 33. 13
Ese. 20. 37
Mic. 7. 14
[e] rann. 11-13
[f] rann 10
[g] Ios. 6. 19
[h] caib. 26. 46
[i] Mal. 4. 4
[j] Air. 21. 2, 3
[k] Ecs. 19. 2, 3, 25

30 Agus uile dheachamh an fhearainn[a], *ma's ann* de shìol an fhearainn, *no* de mheas na craoibhe, *is* leis an Tighearn' e; *tha e* naomh do'n Tighearn'.

31 Agus ma dh'fhuasglas duine idir a' bheag d'a dheachamh, cuiridh e an cùigeamh *cuid* deth ris[c].

32 Agus a thaobh uile dheachaimh a' chruidh, no an treuda, *eadhon* gach ni air bith a dh'imicheas fo'n t-slait[d]; bithidh an deachamh dheth naomh do'n Tighearna.

33 Cha rannsaich e am bi e maith no olc, ni mò a mhalairticheas se e[f]: agus ma mhalairticheas e idir e, an sin bithidh an dà chuid e féin agus a mhalairt naomh; cha-n fhuasglar e.

34 *Is* iad sin na h-àitheantan[h] a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[i], air son chloinn Israeil ann an sliabh Shinai[k].

# CEATHRAMH LEABHAR MHAOIS,

D'AN AINM

# AIREAMH.

## CAIB. I.

1, 17 *Na fir uile ann an Israel a b'urrainn dol a mach gu cogadh air an aireamh,* 47 *saor o na Lebhithich.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois ann am fàsach Shinai[a], ann am pàilliun a' choimhthionail, air a' cheud *là* de'n dara mìos,'s an dara bliadhna an déigh dhoibh teachd a mach á tìr na h-Eiphit, ag ràdh,

2 Gabhaibh *àireamh*[c] cheann comhchruinneachaidh chloinn Israeil uile, a réir an teaghlaichean, a réir tighe an aithrichean, maille ri àireamh an ainmean, gach firionnach a réir an ceann:

3 O fhichead bliadhna dh'aois, agus os a cheann, gach aon a's urrainn dol a mach gu cogadh ann an Israel; àirmhidh tusa agus Aaron iad a réir am buidhnean.

4 Agus maille ribhse bithidh duine de gach uile thréibh[g]: gach aon diubh 'n a cheann tighe 'aithrichean.

5 Agus *is* iad so ainmean nan daoine a sheasas maille ribh: De *thréibh* Reubein; Elisur[j] mac Shedeuir.

6 De Shimeon; Selumiel mac Shurisadai.

7 De Iudah; Nahson[k] mac Aminadaib.

8 De Isachar; Nataneel mac Shuair.

9 De Shebulun; Eliab mac Heloin.

10 De chloinn Ioseiph; de Ephraim,

R.C. 1490.

[a] caib. 10. 12
Ecs. 19. 1
1 *Reueil, caib. 2. 14.*
[b] caib. 7. 2
1 Each. 27. 16, &c.
[c] caib. 26. 2, 63
Ecs. 30. 12
2 Sam. 24. 2
1 Each. 21. 2
[d] Ecs. 18. 21, 25
[e] Tais. 7. 4, &c.
[f] Isa. 43. 1
Eoin 10. 3
[g] Ecs. 18. 25
Ios. 22. 14
[h] rann 20, &c.
[i] rann 2
[j] caib. 2. 10, &c.
7. 30, &c.
10. 18, &c.
[k] Rut 4. 20

Elisama mac Amihuid; de Mhanaseh, Gamaliel mac Phedahsuir.

11 De Bheniamin; Abidan mac Ghideoni.

12 De Dhan; Ahieser mac Amisadai.

13 De Aser: Pagiel mac Ocrain.

14 De Ghad; Eliasaph mac Dheueil[1].

15 De Naphtali; Ahira mac Enain.

16 *B*'iad sin *daoin'* ainmeil[b] a' chomhchruinneachaidh, cinn-fheadhna treubhan an aithriche, ceannardan mhìltean[d] ann an Israel.

17 Agus ghabh Maois agus Aaron na daoine sin, a ghairmeadh[e] air *an* ainmibh[f].

18 Agus thionail iad an comhchruinneachadh uile an ceann a chéile air a' cheud *là* de'n dara mìos, agus chuir iad an céill an ginealaich a réir an teaghlaichean, a réir tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan* ainmean[h], o fhichead bliadhna dh'aois agus thairis, a réir an ceann.

19 Mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[i], mar sin rinn e an àireamh ann am fàsach Shinai.

20 Agus bha clann Reubein, a' mhic 'bu shine a bh'aig Israel, *a réir* an ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan* ainmean, a réir an ceann, gach firionnach o fhichead bliadhna dh'aois agus os a cheann,

gach aon a b'urrainn dol a mach gu
cogadh;
21 *Bha* iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Reubein, 'n an dà
fhichead agus sè mìle agus cùig ceud.
22 De chloinn Shimeoin, *a réir* an
ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, iadsan a chaidh àir-
eamh dhiubh, a réir àireimh *nan* ainmean
a réir an ceann, gach firionnach o fhich-
ead bliadhna dh'aois agus os a cheann,
gach aon a b'urrainn dol a mach gu cog-
adh;
23 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Shimeoin, leth-cheud
agus naoi mìle agus tri cheud.
24 De chloinn Ghad, *a réir* an gineal-
ach, a réir an teaghlaichean, a réir tighe
an aithrichean, a réir àireimh *nan* ainm-
ean, o fhichead bliadhna dh'aois agus os
a cheann, gach aon a b'urrainn dol a mach
gu cogadh;
25 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Ghad, dà fhichead
agus cùig mìle agus sè ceud agus leth-
cheud.
26 De chloinn Iudah, *a réir* an gineal-
ach, a réir an teaghlaichean, a réir tighe
an aithrichean a réir àireimh *nan* ainm-
ean, o fhichead bliadhna dh'aois agus os
a cheann, gach aon a b'urrainn dol a mach
gu cogadh;
27 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Iudah, tri fichead agus
ceithir mìle deug agus sè ceud[a].
28 De chloinn Isachair, *a réir* an
ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan*
ainmean, o fhichead bliadhna dh'aois agus
os a cheann, gach aon a b'urrainn dol a
mach gu cogadh;
29 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Isachair, leth-cheud
agus ceithir mìle agus ceithir cheud.
30 De chloinn Shebuluin, *a réir* an
ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan*
ainmean, o fhichead bliadhna dh'aois agus
os a cheann, gach aon a b'urrainn dol a
mach gu cogadh;
31 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Shebuluin, leth-cheud
agus seachd mìle agus ceithir cheud.
32 De chloinn Ioseiph[d], *eadhon* de
chloinn Ephraim, *a réir* an ginealach, a
réir an teaghlaichean, a réir tighe an
aithrichean, a réir àireimh *nan* ainmean,
o fhichead bliadhna dh'aois agus os a
cheann, gach aon a b'urrainn dol a mach
gu cogadh;
33 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Ephraim, dà fhichead
mìle agus cùig ceud.
34 De chloinn Mhanaseh, *a réir* an
ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan*
ainmean, o fhichead bliadhna dh'aois agus



R.C. 1490.

[a] 2 Each. 17. 14

[b] caib. 26. 64

[c] caib. 2. 32
26. 51
Ecs. 12. 37
38. 26
Deut. 10. 22
[d] Deut. 33. 17
[e] caib. 2. 23
iii., iv.
1 Each. vi.
21. 6

[f] caib. 3. 6,
&c.
Ecs. 38. 21

os a cheann, gach aon a b'urrainn dol a
mach gu cogadh;
35 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Mhanaseh, dà mhìle
dheug 'ar fhichead agus dà cheud.
36 De chloinn Bheniamin, *a réir* an gin-
ealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan*
ainmean, o fhichead bliadhna dh'aois
agus os a cheann, gach aon a b'urrainn
dol a mach gu cogadh;
37 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Bheniamin, cùig mìle
deug 'ar fhichead agus ceithir cheud.
38 De chloinn Dhan, a réir an gineal-
ach, a réir an teaghlaichean, a réir tighe
an aithrichean, a réir àireimh *nan* ainm-
ean o fhichead bliadhna dh'aois agus os
a cheann, gach aon a b'urrainn dol a
mach gu cogadh;
39 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Dhan, tri fichead agus
dà mhìle agus seachd ceud.
40 De chloinn Aseir, *a réir* an gineal-
ach, a réir an teaghlaichean, a réir tighe
an aithrichean, a réir àireimh *nan* ainm-
ean, o fhichead bliadhna dh'aois agus os a
cheann, gach aon a b'urrainn dol a mach
gu cogadh;
41 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Aseir, aon mhìle agus
dà fhichead agus cùig ceud.
42 De chloinn Naphtali, *a réir* an
ginealach, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, a réir àireimh *nan*
ainmean o fhichead bliadhna dh'aois agus
os a cheann, gach aon a b'urrainn dol a
mach gu cogadh;
43 *B*'iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
*eadhon* de thréibh Naphtali, tri mìle
deug agus dà fhichead agus ceithir cheud.
44 Sin iadsan a chaidh àireamh, a
chaidh àireamh le Maois agus Aaron[b],
agus ceannardan Israeil, *eadhon* dà fhear
dheug: bha gach fear dhiubh air son
tighe 'aithrichean.
45 Mar sin bha iadsan uile a chaidh
àireamh de chloinn Israeil, a réir tighe an
aithrichean, o fhichead bliadhna dh'aois
agus os a cheann, gach aon a b'urrainn
dol a mach gu cogadh ann an Israel;
46 Eadhon iadsan uile a chaidh àir-
eamh[c], b'iad sè ceud mìle agus tri mìle
agus cùig ceud agus leth-cheud.
47 Ach cha deachaidh na Lebhithich, a
réir tréibh an aithrichean, àireamh 'n am
measg[e]:
48 Oir labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
49 A mhàin cha ghabh thu àireamh
tréibh Lebhi ni mò a ghabhas tu an
*cunntas* cheann am measg chloinn Israeil:
50 Ach orduichidh tu na Lebhithich os
ceann pàilliuin na Fianuis[f], agus os ceann
a shoithichean uile, agus os ceann nan
uile nithean a *bhuineas* da: giùlainidh
iad am pàilliun, agus a shoithichean uile;

agus fritheilidh iad da, agus campaichidh
iad mu'n cuairt air a' phàilliun[a].
51 Agus an uair a bhitheas am pàilliun
gu dol air aghaidh[b], leagaidh na Lebh-
ithich a nuas e : agus an uair a bhitheas
am pàilliun r'a shuidheachadh, togaidh
na Lebhithich suas e : agus cuirear an
coigreach a thig am fagus gu bàs[c].
52 Agus suidhichidh clann Israeil am
bùthan, gach duine làimh r'a chuideachd
féin[d], agus gach duine làimh r'a bhrataich
féin, air feadh an armailtean.
53 Agus suidhichidh na Lebhithich am
bùthan mu'n cuairt air pàilliun na Fian-
uis[e] ; a chum's nach bi corruich air comh-
chruinneachadh chloinn Israeil[f], agus
gleidhidh na Lebhithich cùram pàilliuin
na Fianuis[h].
54 Agus rinn clann Israeil a réir nan
uile nithean a dh'àithn an Tighearna do
Mhaois ; mar sin rinn iad.

## CAIB. II.

*Suidheachadh nan treubh 'n am bùthaibh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
agus ri Aaron, ag ràdh,
2 Suidhichidh gach duine de chloinn
Israeil làimh r'a bhrataich féin[j], maille
ri suaichiontas tighe an aithrichean : fad
as mu'n cuairt air pàilliun a' choimh-
thionail suidhichidh iad.
3 Agus air taobh na h-àirde 'n ear, leth
ri éirigh na gréine, suidhichidh luchd
brataich chaimp Iudah, a réir an armailt-
ean : agus *bithidh* Nahson mac Amin-
adaib[k] 'n a cheannard air cloinn Iudah.
4 Agus *b*'iad 'armailt-san, eadhon iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, tri fichead agus
ceithir mìle deug agus sè ceud.
5 Agus am fagus da suidhichidh treubh
Isachair : agus *bithidh* Nataneel mac
Shuair 'n a cheannard air cloinn Isach-
air.
6 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhith, leth-cheud agus
ceithir mìle agus ceithir cheud.
7 *An sin* treubh Shebuluin : agus
*bithidh* Eliab mac Heloin 'n a cheannard
air cloinn Shebuluin.
8 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhith, leth-cheud agus
seachd mìle agus ceithir cheud.
9 Na h-uile a chaidh àireamh ann an
camp Iudah, *b*'iad ceud mìle agus ceithir
fichead mìle agus sè mìle agus ceithir
cheud, a réir an armailtean : théid iad so
a mach air thùs[m].
10 Air taobh na h-àirde deas *bithidh*
bratach chaimp Reubein, a réir an arm-
ailtean : agus 'n a cheannard air cloinn
Reubein *bithidh* Elisur mac Shedeuir.
11 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhith, dà fhichead agus
sè mìle agus cùig ceud.
12 Agus làimh ris suidhichidh treubh
Shimeoin ; agus *bithidh* Selumiel mac

R.C. 1490.

[a] rann 53
[b] caib. 10. 17-21
[c] caib. 18. 22
[1] *ris an abrar Reuel, caib. 1. 14; 7. 42, 47; 10. 20.*
[d] caib. 2. 2
24. 2
[e] rann 50
[f] caib. 8. 19
16. 46
18. 5
1 Sam. 6. 19
[g] caib. 10. 18
[h] caib. 3. 7, 8
31. 30, 47
1 Each. 23. 22
2 Each. 13. 10
[i] caib. 10. 17, 21
[j] caib. 1. 52
[k] caib. 1. 7, &c.
10. 14
1 Each. 2. 10
Mat. 1. 4
Luc. 3. 32, 33
[l] caib. 10. 22
[m] caib. 10. 14

Shurisadai 'n a cheannard air cloinn
Shimeoin.
13 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhith, leth-cheud agus
naoi mìle agus tri cheud.
14 An sin treubh Ghad : agus 'n a
cheannard air mic Ghad, *bithidh* Eliasaph
mac Reueil[1].
15 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, dà fhichead agus
cùig mìle agus sè ceud agus leth-cheud.
16 Na h-uile a chaidh àireamh ann an
camp Reubein, *b*'iad ceud mìle, agus leth-
cheud agus aon mhìle, agus ceithir cheud
agus leth-cheud, a réir an armailtean :
agus théid iadsan a mach 's an dara
ordugh[g].
17 An sin théid pàilliun a' choimhthion-
ail air aghaidh[i], maille ri camp nan Le-
bhitheach 'am meadhon a' chaimp : mar
a champaicheas iad, mar sin théid iad air
an aghaidh, gach duine 'n a àite féin, làimh
r'am brataichibh.
18 Air taobh na h-àirde 'n iar *bithidh*
bratach chaimp Ephraim, a réir an arm-
ailtean : agus *bithidh* Elisama mac Ami-
huid 'n a cheannard air mic Ephraim.
19 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, dà fhichead
mìle agus cùig ceud.
20 Agus làimh ris-san *bithidh* treubh
Mhanaseh : agus *bithidh* Gamaliel mac
Phedahsuir 'n a cheannard air cloinn
Mhanaseh.
21 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, dà mhìle dheug
'ar fhichead agus dà cheud.
22 An sin treubh Bheniamin : agus
*bithidh* Abidan mac Ghideoni 'n a cheann-
ard air mic Bheniamin.
23 Agus *b*'iad 'armailt-san agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, cùig mìle deug
'ar fhichead agus ceithir cheud.
24 *B*'iadsan uile a chaidh àireamh de
champ Ephraim, ceud mìle, agus ochd
mìle agus ceud a réir an armailtean : agus
théid iadsan air an aghaidh 's an treas
ordugh[l].
25 *Bithidh* bratach chaimp Dhan air
taobh na h-àirde tuath a réir an armailt-
ean : agus *bithidh* Ahieser mac Amisadai
'n a cheannard air cloinn Dhan.
26 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, tri fichead agus
dà mhìle agus seachd ceud.
27 Agus làimh ris campaichidh treubh
Aseir : agus *bithidh* Pagiel mac Ocrain
'n a cheannard air cloinn Aseir.
28 Agus *b*'iad armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, dà fhichead
agus aon mhìle agus cùig ceud.
29 An sin treubh Naphtali : agus *bithidh*
Ahira mac Enain 'n a cheannard air cloinn
Naphtali.
30 Agus *b*'iad 'armailt-san, agus iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, leth-cheud agus
tri mìle agus ceithir cheud.

31 *B*'iadsan uile a chaidh àireamh ann
an camp Dhan, ceud mìle, agus leth-cheud
agus seachd mìle agus sè ceud : Imichidh
iadsan fa dheireadh le 'm brataichibh[a].
32 *Is* iad sin iadsan a chaidh àireamh de
chloinn Israeil, a réir tighe an aithrichean :
*b*'iadsan uile a chaidh àireamh de na
caimp, a réir an armailtean, sè ceud mìle,
agus tri mìle agus cùig ceud agus leth-
cheud[b].
33 Ach cha deachaidh na Lebhithich
àireamh am measg chloinn Israeil, mar a
dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
34 Agus rinn clann Israeil a réir gach
ni a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[c]:
mar sin champaich iad làimh r'am brat-
aichibh[d], agus mar sin chaidh iad air an
aghaidh, gach aon a réir an teaghlaichean,
a réir tighe an aithrichean.

## CAIB. III.

1 *Ginealaich Aaroin agus Mhaois.* 5 *Fritheal-
adh agus àireamh nan Lebhitheach.*

*IS* iad so mar an ceudna ginealaich
Aaroin agus Mhaois, 's an là anns an
do labhair an Tighearna ri Maois ann an
sliabh Shinai.
2 Agus *is* iad so ainmean mhac Aaroin;
Nadab an ceud-ghin, agus Abihu, Eleasar,
agus Itamar.
3 *Is* iad sin ainmean mhac Aaroin, na
sagairt a dh'ungadh, a choisrig e gu frith-
ealadh ann an dreuchd an t-sagairt.
4 Agus fhuair Nadab agus Abihu bàs
an làthair an Tighearna, 'n uair a thug
iad suas teine coimheach an làthair an
Tighearn', ann am fàsach Shinai, agus cha
robh clann aca : agus fhritheil Eleasar
agus Itamar ann an dreuchd an t-sagairt,
ann an sealladh Aaroin an athar.
5 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
6 Thoir treubh Lebhi am fagus, agus
taisbein iad an làthair Aaroin an t-sagairt,
a chum gu-m fritheil iad dha.
7 Agus gleidhidh iad a chùram-san,
agus cùram a' choimhthionail uile, air
beulaobh pàilliuin a' choimhthionail, a
dheanamh seirbhis a' phàilliuin.
8 Agus gleidhidh iad uile shoithichean
pàilliuin a' choimhthionail, agus cùram
chloinn Israeil, a dheanamh seirbhis a'
phàilliuin.
9 Agus bheir thu na Lebhithich do
Aaron, agus d'a mhic : *tha* iad air an
tabhairt da gu h-iomlan a mach á cloinn
Israeil.
10 Agus orduichidh tu Aaron agus a
mhic, agus feithidh iadsan air dreuchd
an t-sagairt : agus cuirear an coigreach a
thig am fagus gu bàs.
11 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
12 Agus mise, feuch, ghabh mi na
Lebhithich o mheasg chloinn Israeil, 'an
àit a' cheud-ghin uile a dh'fhosglas a'
bhrù am measg chloinn Israeil : agus is
leamsa na Lebhithich ;
13 A chionn gur leamsa gach uile cheud-
ghin ; *oir* air an là anns an do bhuail mi
gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit,
naomhaich mi dhomh féin gach ceud-
ghin ann an Israel, eadar dhuine agus
ainmhidh ; is leamsa iad : *Is* mise an
Tighearna.
14 Agus labhair an Tighearna ri Maois
ann am fàsach Shinai, ag ràdh,
15 Aireamh clann Lebhi a réir tighe an
aithrichean, a réir an teaghlaichean : gach
firionnach o mhìos a dh'aois agus os a
cheann àirmhidh tu iad.
16 Agus rinn Maois an àireamh a réir
focail an Tighearna, mar a thugadh àithne
dha.
17 Agus *b*'iad so mic Lebhi a réir an
ainmean : Gerson, agus Cohat, agus Merari.
18 Agus *is* iad so ainmean mhac Ghersoin
a réir an teaghlaichean ; Libni agus Simei.
19 Agus mic Chohait a réir an teagh-
laichean ; Amram, agus Idsar, Hebron,
agus Udsiel.
20 Agus mic Mherari a réir an teagh-
laichean ; Mahli, agus Musi : *is* iad sin
teaghlaichean nan Lebhitheach, a réir
tighe an aithrichean.
21 O Gherson *bha* teaghlach Libni,
agus teaghlach Shimei : *is* iad sin teagh-
laichean nan Gersonach.
22 Iadsan a chaidh àireamh dhiubh, a
réir àireimh nam firionnach uile, o mhìos
a dh'aois agus os a cheann, *eadhon* iadsan
a chaidh àireamh dhiubh, *b*'iad seachd
mìle agus cùig ceud.
23 Suidhichidh teaghlaichean nan Ger-
sonach[e] air cùlaobh a' phàilliuin air taobh
na h-àirde 'n iar.
24 Agus *bithidh* Eliasaph mac Laeil,
'n a cheann-tighe athar nan Gersonach.
25 Agus air cùram mhac Ghersoin[f],
ann am pàilliun a' choimhthionail, *bithidh*
am pàilliun[g], agus am bùth[h], a chòmh-
dach, agus am brat air son doruis pàilliuin
a' choimhthionail.
26 Agus cùirteinean na cùirte[i], agus
am brat air son doruis na cùirte, a tha
làimh ris a' phàilliun, agus làimh ris an
altair mu'n cuairt, agus a cùird[j], air son
a seirbhis uile.
27 Agus o Chohat[k] *bha* teaghlach nan
Amramach, agus teaghlach nan Idsehar-
ach, agus teaghlach nan Hebronach, agus
teaghlach nan Udsielach : *is* iad sin teagh-
laichean nan Cohatach.
28 Ann an àireamh nam firionnach uile
o mhìos a dh'aois agus os a cheann, *bha*
ochd mìle agus sè ceud, a bha 'gleidheadh
cùraim an ionaid naoimh.
29 Suidhichidh teaghlaichean mhac
Chohait air taobh mu dheas a' phàill-
iuin[l].
30 Agus *bithidh* Elisaphan mac Udsieil
'n a cheann-tighe athar theaghlaichean
nan Cohatach.

R.C. 1490.

[a] caib. 10. 25
[b] caib. 1. 46, 47; 11. 21; Ecs. 38. 26
[c] Salm 119. 6
[d] caib. 24. 2, 5, 6
[e] caib. 1. 53
[f] caib. 4. 24-26
[g] Ecs. 25. 9
[h] Ecs. 26. 1, &c.
[i] Ecs. 27. 9, &c.
[j] Ecs. 35. 18
[k] 1 Each. 26. 23
[l] caib. 1. 53

31 Agus air an cùram-san[a] *bithidh* an àirc[b], agus am bòrd[c], agus an coinnleir, agus na h-altairean[d], agus soithichean an ionaid naoimh, leis am fritheil iad, agus am brat[e], agus a sheirbhis uile.

32 Agus *bithidh* Eleasar, mac Aaroin an t-sagairt, 'n a cheannard air ceannardaibh nan Lebhitheach, *agus bithidh* sùil aig' orrasan a bhitheas a' gleidheadh cùraim an ionaid naoimh.

33 O Mherari[i] bha teaghlach nam Mahlach, agus teaghlach nam Musitheach : *is* iad sin teaghlaichean Mherari.

34 Agus iadsan a chaidh àireamh dhiubh, a réir àireimh nam firionnach uile, o mhìos a dh'aois agus os a cheann, *b'iad* sè mìle agus dà cheud.

35 Agus *b'e* Suriel mac Abihail ceann tighe athar theaglaichean Mherari ; suidhichidh iadsan air taobh mu thuath a' phàilliuin[k].

36 Agus *fo* choimhead agus chùram mhac Mherari[m] *bithidh* buird a' phàilliuin, agus a chroinn, agus a phuist, agus a bhuinn, agus a shoithichean uile, agus gach ni a fhritheileas da,

37 Agus puist na cùirte mu'n cuairt, agus am buinn, agus am pinneachan, agus an cùird.

38 Ach iadsan a champaicheas air beulaobh a' phàilliuin air taobh na h-àirde 'n ear, *eadhon* air beulaobh pàilliuin a' choimhthionail leth ri éirigh na gréine, *is iad* Maois, agus Aaron, agus a mhic, a' gleidheadh cùraim an ionaidh naoimh[p], air son cùraim chloinn Israeil ; agus cuirear an coigreach a thig am fagus gu bàs[q].

39 Iadsan uile a chaidh àireamh de na Lebhithich, a rinn Maois [agus Aaron] àireamh a réir àithne an Tighearn', a réir an teaghlaichean, na firionnaich uile o mhìos a dh'aois agus os a cheann, *b'iad* dà mhìle 'ar fhichead[s].

40 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Gabh àireamh gach ceud-ghin[u] *a tha* 'n a fhirionnach de chloinn Israeil o mhìos a dh'aois agus os a cheann, agus gabh àireamh an ainmean.

41 Agus gabhaidh tu na Lebhithich dhomhsa[y], (*Is* mise an Tighearn',) 'an àite nan ceud-ghin uile am measg chloinn Israeil ; agus spréidh nan Lebhitheach 'an àite nan ceud-ghin uile am measg spréidhe chloinn Israeil.

42 Agus rinn Maois, mar a dh'àithn an Tighearna dha, gach ceud-ghin am measg chloinn Israeil àireamh.

43 Agus gach ceud-ghin *a bha* 'n a fhirionnach, a réir àireimh *nan* ainmean, o mhìos a dh'aois agus os a cheann, dhiubhsan a chaidh àireamh dhiubh, b'iad dà mhìle 'ar fhichead dà cheud agus tri fichead agus tri-deug.

44 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

45 Gabh na Lebhithich 'an àite nan ceud-ghin[c] uile am measg chloinn Israeil, agus spréidh nan Lebhitheach 'an àit' an spréidhe-san, agus bithidh na Lebhithich leamsa : *Is* mise an Tighearn'.

46 Agus air an son-san a tha gu bhi air am fuasgladh[f] de'n dà cheud agus an tri fichead agus an tri-deug, de cheud-ghin chloinn Israeil, a tha na's lìonmhoire na na Lebhithich[g] ;

47 Gabhaidh tu eadhon cùig seceil am fear air an ceann[h] ; a réir seceil an ionaid naoimh gabhaidh tu *iad : is e* 'n secel fichead gerah[j].

48 Agus bheir thu an t-airgiod, leis am fuasglar an àireamh chòrr dhiubh, do Aaron agus d'a mhic.

49 Agus ghabh Maois an t-airgiod fuasglaidh uatha-san a bha thuilleadh orra-san a dh'fhuasgladh leis na Lebhithich.

50 O cheud-ghin chloinn Israeil ghabh e an t-airgiod : mìle tri cheud agus tri fichead agus cùig *seceil*, a réir seceil an ionaid naoimh[l].

51 Agus thug Maois airgiod na muinntir sin a dh'fhuasgladh, do Aaron[n], agus d'a mhic, a réir focail an Tighearna, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[o].

## CAIB. IV.

*Aois agus àm frithealaidh nan Lebhitheach.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

2 Gabh àireamh mhac Chohait o mheasg mhac Lebhi, a réir an teaghlaichean, a réir tighe an aithrichean ;

3 O dheich bliadhna fichead a dh'aois[r] agus os a cheann, eadhon gu leth-cheud bliadhna dh'aois, gach neach a théid a steach do'n armailt, a dheanamh na h-oibre ann am pàilliun a' choimhthionail.

4 So an t-seirbhis a bhitheas aig mic Chohait[t], ann am pàilliun a' choimhthionail, *mu thimchioll* nan nithe ro naomha[v].

5 Agus an uair a bhitheas an camp gu dol air aghaidh, thig Aaron agus a mhic, agus bheir iad a nuas brat a' chòmhdaich[w], agus còmhdaichidh iad àirc na Fianuis[x] leis ;

6 Agus cuiridh iad oirre an còmhdach de chraicnibh bhroc, agus sgaoilidh iad os a ceann eudach uile de ghorm, agus cuiridh iad a bataichean innte[z].

7 Agus air bòrd[a] arain na Fianuis[b] sgaoilidh iad eudach de ghorm, agus cuiridh iad air na miasan, agus na tùisEirean, agus na copain, agus na cuachan leis an toirear seachad tabhartas-dibhe : agus bithidh an t-aran an còmhnuidh air.

8 Agus sgaoilidh iad orra eudach scàrlaid, agus còmhdaichidh iad sin le còmhdach de chraicnibh bhroc, agus cuiridh iad a bhataichean ann.

9 Agus gabhaidh iad eudach de ghorm, agus còmhdaichidh iad coinnleir an t-soluis[d], agus a lòchrain, agus a chlobh-

B.C. 1490.

[a] caib. 4. 15
[b] Ecs. 25. 10
[c] Ecs. 25. 23, 31
[d] Ecs. 27. 1; 30. 1
[e] Ecs. 26. 32
[f] caib. 18. 15; Ecs. 13. 13
[g] rann. 39-43
[h] caib. 18. 16; Ecs. 13. 13
[i] 1 Each. 6. 19
[j] Ecs. 30. 13; Lebh. 27. 25; Ese. 45. 12
[k] caib. 1. 53
[l] rann. 46, 47
[m] caib. 4. 31, 32
[n] rann 48,
[o] Mal. 4. 4
[p] rann. 7, 8
[q] rann 10
[r] caib. 8. 24; 1 Each. 23. 3, 24, 27
[s] caib. 26. 62
[t] rann 15
[u] rann 15
[v] rann 19
[w] Ecs. 26. 31; Isa. 25. 7; Eabh. 9. 3; 10. 20
[x] Ecs. 25. 10, 15
[y] Ecs. 25. 9; 1 Each. 9. 29
[z] 1 Ri. 8. 7, 8
[a] Ecs. 25. 23-30
[b] Lebh. 24. 5-8
[c] rann 41
[d] Ecs. 25. 31-38

achan, agus a smàl-shoithichean, agus a
shoithichean-olaidh uile, leis am fritheil
iad da.
10 Agus cuiridh iad e *féin*, agus a
shoithichean uile, ann an còmhdach de
chraicnibh bhroc, agus cuiridh iad air
lunn *e*.
11 Agus air an altair òir[a] sgaoilidh iad
eudach de ghorm, agus còmhdaichidh
iad i le còmhdach de chraicnibh bhroc,
agus cuiridh iad *rithe* a bataichean.
12 Agus gabhaidh iad na h-innil fhrith-
ealaidh uile leis am fritheil iad 's an ionad
naomh[e], agus cuiridh iad ann an eudach
de ghorm *iad*, agus còmhdaichidh iad le
còmhdach de chraicnibh bhroc iad, agus
cuiridh iad air lunn *iad*.
13 Agus bheir iad air falbh an luath o'n
altair, agus sgaoilidh iad eudach corcuir
oirre ;
14 Agus cuiridh iad oirre a soithichean
uile[g], leis am fritheil iad m'a timchioll,
*eadhon* na tùiseirean, na greimichean-
feòla, agus na sluasaidean, agus na
cuachan, soithichean na h-altarach uile ;
agus sgaoilidh iad oirre còmhdach de
chraicnibh bhroc, agus cuiridh iad *rithe*
a bataichean.
15 Agus criochnaichidh Aaron agus a
mhic còmhdach an ionaid naoimh, agus
uile shoithichean an ionaid naoimh, 'n
uair a bhitheas an camp gu dol air 'agh-
aidh ; agus an déigh sin thig mic Chohait[j]
g'*an* giùlan : ach cha bhean iad ri ni
naomh *sam bith*[k], air eagal gu-m bàsaich
iad[l]. *Is* iad *na nithe* sin eallach mhac
Chohait ann am pàilliun a' choimhthion-
ail[n].
16 Agus do dhreuchd Eleasair, mhic
Aaroin an t-sagairt *buinidh* an oladh chum
an t-soluis[p], agus an tùis chùbhraidh[q],
agus an tabhartas-bìdh lathail[r], agus an
oladh-ungaidh[s], *agus* cùram a' phàilliuin
uile, agus nan uile nithean a *tha* ann, 's
an ionad naomh, agus 'n a shoithichibh.
17 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
agus ri Aaron, ag ràdh,
18 Na gearraibh as treubh theaghlaich-
ean nan Cohatach o mheasg nan Lebhith-
each.
19 Ach so ni sibh riu, chum gu-m bi iad
beò agus nach bàsaich iad, an uair a thig
iad am fagus do na nithibh ro naomha[v] ;
théid Aaron agus a mhic a steach, agus
orduichidh siad iad gach aon d'a sheirbhis
*féin*, agus d'a eallaich.
20 Ach cha téid iad a steach a dh'fhaic-
inn an uair a chòmhdaichear na nithe
naomha[x], air eagal gu-m faigh iad bàs.
21 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
22 Gabh mar an ceudna àireamh mhac
Ghersoin, a réir tighe an aithrichean, a
réir an teaghlaichean :
23 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann[y], gu leth-ceud bliadhna
dh'aois àirmhidh tu iad ; gach neach a

B.C. 1490.

[1] *a chogadh a' chogaidh*, *1 Cor. 9. 7; 1 Tim. 1. 18.*
[a] Ecs. 30. 1-5
[b] caib. 3. 25, 26
[c] Ecs. 26. 14
[d] Ecs. 27. 9
[e] Ecs. 25. 9; 1 Each. 9. 29
[f] Ecs. 35. 18
[g] Ecs. 38. 3; 2 Each. 4. 19
[h] rann 33
[i] rann 3
[j] caib. 7. 9; 10. 21; Deut. 31. 9; Ios. 4. 10; 2 Sam. 6. 13; 1 Each. 15. 2, 15
[2] *do'n chogadh.*
[k] 2 Sam. 6. 6, 7; 1 Each. 13. 9, 10
[l] Eabh. 12. 29
[m] caib. 3. 36, 37
[n] caib. 3. 31
[o] Ecs. 26. 15
[p] Ecs. 25. 6; Lebh. 24. 2
[q] Ecs. 30. 34
[r] Ecs. 29. 40
[s] Ecs. 30. 23
[t] Ecs. 25. 9
[u] rann 29; Ios. 3. 6
[v] rann 4
[w] rann 47
[x] Ecs. 19. 21; Lebh. 10. 2; 1 Sam. 6. 19
[y] rann 3

théid a steach a dheanamh na seirbhis[1], a
dheanamh na h-oibre ann am pàilliun a'
choimhthionail.
24 *Is* i so seirbhis theaghlaichean nan
Gersonach, seirbhis a dheanamh, agus
eallach a ghiùlan.
25 Agus giùlainidh iad cùirteinean a'
phàilliuin[b], agus pàilliun a' choimhthion-
ail, a chòmhdach, agus an còmhdach de
chraicnibh bhroc[c], a tha shuas thairis air,
agus brat doruis pàilliuin a' choimhthion-
ail,
26 Agus cùirteinean na cùirte[d], agus
brat doruis geata na cùirte, a *tha* làimh
ris a' phàilliun, agus ris an altair mu'n
cuairt, agus an cùird[f], agus innil am frith-
ealaidh uile, agus gach ni a rinneadh air
an son : mar so ni iad seirbhis.
27 A réir focail Aaroin agus a mhac
bithidh uile sheirbhis mhac nan Gersonach,
'n an eallaichibh uile, agus 'n an seirbhis
uile : agus orduichidh sibh dhoibh mar
an cùram an eallaichean uile.
28 *Is i* so seirbhis theaghlaichean mhac
Ghersoin, ann am pàilliun a' choimh-
thionail ; agus *bithidh* an cùram fo làimh
Itamair[h] mhic Aaroin an t-sagairt.
29 A thaobh mhac Mherari, àirmhidh
tu iad a réir an teaghlaichean, a réir tighe
an aithrichean :
30 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann[i], eadhon gu leth-cheud
bliadhna dh'aois, àirmhidh tu iad, gach
aon a théid a steach do'n t-seirbhis[2], a
dheanamh oibre pàilliuin a' choimhthion-
ail.
31 Agus *is e* so cùram an eallaich[m], a
réir an seirbhis uile ann am pàilliun a'
choimhthionail ; bùird a' phàilliuin[o], agus
a chroinn, agus a phuist, agus a bhuinn,
32 Agus puist na cùirte mu'n cuairt,
agus am buinn, agus am pinneachan, agus
an cuird, maille r'an innealaibh uile[t],
agus maille r'an seirbhis uile ; agus air
*an* ainm àirmhidh sibh innil cùraim an
eallaich.
33 *Is i* so seirbhis theaghlaichean mhac
Mherari, a réir an seirbhis uile ann am
pàilliun a' choimhthionail, fo làimh
Itamair[u] mhic Aaroin an t-sagairt.
34 Agus ghabh Maois agus Aaron agus
ceannardan a' chomhchruinneachaidh
àireamh mhac nan Cohatach, a réir an
teaghlaichean, agus a réir tighe an aith-
richean :
35 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann[w], eadhon gu leth-cheud
bliadhna dh'aois, gach aon a théid a steach
do'n t-seirbhis, chum oibre ann am pàilliun
a' choimhthionail.
36 Agus iadsan a chaidh àireamh
dhiubh, a réir an teaghlaichean, b'iad dà
mhile seachd ceud agus leth-cheud.
37 *B*'iad so iadsan a chaidh àireamh de
theaghlaichibh nan Cohatach, gach neach
a dh'fheudadh seirbhis a dheanamh ann
am pàilliun a' choimhthionail, a chaidh

àireamh le Maois agus Aaron, a réir àithne
an Tighearna le làimh Mhaois.
38 Agus iadsan a chaidh àireamh de
mhic Ghersoin, a réir an teaghlaichean,
agus a réir tighe an aithrichean :
39 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann, eadhon gu leth-cheud
bliadhna dh'aois, gach aon a théid a steach
do'n t-seirbhis, a chum oibre ann am
pàilliun a' choimhthionail ;
40 Eadhon iadsan a chaidh àireamh
dhiubh, a réir an teaghlaichean, a réir
tighe an aithrichean, b'iad dà mhìle agus
sè ceud agus deich 'ar fhichead.
41 So iadsan a chaidh àireamh de
theaghlaichibh mhac Ghersoin, de gach
neach a dh'fheudadh seirbhis a dheanamh
ann am pàilliun a' choimhthionail a
chaidh àireamh le Maois agus Aaron, a
réir àithne an Tighearn'[e].
42 Agus iadsan a chaidh àireamh de
theaghlaichibh mhac Mherari a réir an
teaghlaichean, a réir tighe an aithrichean ;
43 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann, eadhon gu leth-cheud
bliadhna dh'aois, gach aon a théid a stigh
do'n t-seirbhis, chum oibre ann am pàilliun
a' choimhthionail ;
44 Eadhon iadsan a chaidh àireamh
dhiubh, a réir an teaghlaichean, b'iad tri
mìle agus dà cheud.
45 So iadsan a chaidh àireamh de
theaghlaichibh mhac Mherari, a chaidh
àireamh le Maois agus Aaron, a réir focail
an Tighearna le làimh Mhaois[g].
46 Iadsan uile a chaidh àireamh de na
Lebhithich, a chaidh àireamh le Maois
agus Aaron agus ceannardan Israeil, a
réir an teaghlaichean, agus a réir tighe
an aithrichean ;
47 O dheich bliadhna fichead a dh'aois
agus os a cheann[i], eadhon gu leth-cheud
bliadhna dh'aois, gach aon a thàinig a
dheanamh seirbhis an fhrithealaidh[j], agus
seirbhis na h-eallaich ann am pàilliun a'
choimhthionail ;
48 Eadhon iadsan a chaidh àireamh
dhiubh, b'iad ochd mìle agus cùig ceud
agus ceithir fichead.
49 A réir àithne an Tighearna chaidh an
àireamh le làimh Mhaois, gach aon a réir
a sheirbhis[l], agus a réir 'eallaich : mar so
chaidh an àireamh leis, mar a dh'àithn
an Tighearna do Mhaois[n].

## CAIB. V.

1 *An coimh-leasachadh air son eucorach.* 11 *Dèuchainn eudaich.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Aithn do chloinn Israeil, iad a chur a
mach as a' champ gach lobhar[p], agus gach
neach air am bheil silteach[q], agus gach
neach a tha air a shalachadh leis a'
mharbh[r] :
3 Araon firionnach agus boirionnach

R.C. 1490.

[a] 2 Ri. 7. 3; 2 Each. 26. 21
[b] Lebh. 26. 11, 12; 2 Cor. 6. 16
[c] Lebh. 6. 2
[d] Lebh. 3. 5; 26. 40; Ios. 7. 19; Iob 33. 27; Salm 32. 5; Gnà. 28. 13; 1 Eoin 1. 9
[e] rann 22
[f] caib. 18. 8, 9, 19; Ecs. 20. 28; Lebh. 6. 17, 18; 7. 6-14; Deut. 18. 3, 4; Ese. 44. 29, 30; Mal. 3. 8-10; 1 Cor. 9. 13
[g] rann 29
[h] Lebh. 18. 20
[i] rann. 3. 23, 30
[j] Ròm. 12. 6-8; 1 Cor. 12. 4-31
[k] Gnà. 6. 34, 35; Dan. 8. 6; Seph. 3. 8
[l] rann. 15, 24, 31
[m] Lebh. 5. 11
[n] rann. 1, 21
[o] 1 Ri. 17. 18; Ese. 29. 16; Eabh. 10. 3
[p] caib. 12. 14; Lebh. 13. 3, 46; Deut. 24. 8, 9
[q] Lebh. 15. 2
[r] caib. 9. 6, 10; 19. 11-13; 31. 19; Lebh. 12. 1
[s] Eabh. 13. 4; Tais. 2. 19-23

cuiridh sibh a mach, an taobh a muigh
de'n champ cuiridh sibh iad[a] ; a chum as
nach truaill iad an campan, anns am
bheil mise 'gabhail còmhnuidh[b].
4 Agus rinn clann Israeil mar so, agus
chuir iad a mach iad an taobh a muigh
de'n champ ; mar a labhair an Tighearna
ri Maois, mar sin rinn clann Israeil.
5 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
6 Abair ri cloinn Israeil, An uair a ni
fear no bean peacadh air bith a ni daoine[c],
a dheanamh eusaontais an aghaidh an
Tighearn', agus gu-m bheil an t-anam sin
ciontach ;
7 An sin aidichidh iad am peacadh[d] a
rinn iad : agus ni e coimh-leasachadh air
son 'eucorach 's an iomlan, agus cuiridh e
an cùigeamh *cuid* deth ris, agus bheir e
*sin dhasan* air an d' rinn e 'n eucoir.
8 Ach mur bi aig an duine caraid sam
bith gu coimh-leasachadh a thoirt da 's
an eucoir, thugar an coimh-leasachadh a
nithear do'n Tighearn' air son na h-eucor-
ach, do'n t-sagart ; a thuilleadh air reithe
na réite, leis an deanar réite air a shon.
9 Agus gach tabhartas de nithibh
naomha chloinn Israeil uile, a bheir iad
chum an t-sagairt, is leis-san iad[f].
10 Agus nithe coisrigte gach duine, is
leis-san iad : ge b'e ni a bheir duine sam
bith do'n t-sagart, is leis e.
11 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
12 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, Ma théid bean fir sam bith a thaobh,
agus gu-n ciontaich i 'n a aghaidh,
13 Agus gu-n luidh fear gu collaidh
leatha[h], agus gu-m bi sin folaichte o shùil-
ibh a fir-phòsda, agus gu-m bi e ceilte,
agus gu-m bi i air a truailleadh, agus nach
*bi* fianuis sam bith 'n a h-aghaidh, agus
gun i air a glacadh *'s a' chùis.*
14 Agus gu-n tig spiorad eud air[k], agus
gu bheil e 'g eudach air a mhnaoi, agus
gu-n do thruailleadh i ; no ma thàinig
spiorad eud air, agus gu-m bheil e eud-
mhor m'a mhnaoi, agus nach do thruaill-
eadh i :
15 An sin bheir an duine a bhean a
dh'ionnsuidh an t-sagairt, agus bheir e
leis a tabhartas air a son[m], an deicheamh
*cuid* a dh'ephah de mhin eòrna ; cha dòirt
e oladh air, ni mò a chuireas e tùis air,
oir is tabhartas eudaich a th'ann, tabh-
artas cuimhneachain, a' toirt aingidheachd
ann an cuimhne[o].
16 Agus bheir an sagart am fagus i,
agus cuiridh e i an làthair an Tighearn'.
17 Agus gabhaidh an sagart uisge naomh
ann an soitheach creadha, agus gabhaidh
an sagart *cuid* de'n duslach a bhitheas air
ùrlar a' phàilliuin, agus cuiridh e 's an
uisge e.
18 Agus cuiridh an sagart a' bhean
ann an làthair an Tighearn'[s], agus rùisg-
idh e ceann na mnà, agus cuiridh e'n

tabhartas cuimhneachain 'n a làmhan,
eadhon an tabhartas eudaich; agus bith-
idh aig an t-sagart 'n a làimh an t-uisge
searbh a mhallaicheas.
19 Agus gabhaidh an sagart mionnan
dhith[a], agus their e ris a' mhnaoi, Mur do
luidh fear sam bith leat, agus mur deach-
aidh tu thaobh gu neòghloine *maille ri*
*neach eile* 'an àite d'fhir-phòsda, bi-sa saor
o 'n uisge shearbh so a mhallaicheas:
20 Ach ma chaidh thu thaobh *gu neach*
*eile* 'an àite d'fhir-phòsda, agus gu-n do
thruailleadh thu, agus gu-n do luidh
fear eile leat a thuilleadh air d'fhear-
pòsda;
21 An sin gabhaidh an sagart mionnan
mallachaidh[d] de'n mhnaoi, agus their an
sagart ris a' mhnaoi, Gu-n deanadh an
Tighearn' a'd' mhallachadh[e] agus a'd'
mhionnan thu am measg do shluaigh,
'n uair a bheir an Tighearn' air do
shliasaid lobhadh, agus air do bhroinn
atadh;
22 Agus théid an t-uisge so a mhallaich-
eas a stigh a'd' innibh[g], a thoirt air *do*
bhroinn atadh, agus air *do* shliasaid
lobhadh: Agus their a' bhean[h], Amen,
amen.
23 Agus sgrìobhaidh an sagart na mall-
achdan sin ann an leabhar, agus dubhaidh
e mach *iad* leis an uisge shearbh;
24 Agus bheir e air a' mhnaoi an t-uisge
searbh a bheir am mallachadh, òl: agus
théid an t-uisge a mhallaicheas a steach
innte, *agus fàsaidh* e searbh.
25 An sin gabhaidh an sagart an tabh-
artas-eudaich á làimh na mnà, agus
luaisgidh e 'n tabhartas an làthair an
Tighearna[k], agus bheir e seachad e air an
altair.
26 Agus gabhaidh an sagart làn glaice
de'n tabhartas, *eadhon* a chuimhneachan[m],
agus loisgidh e air an altair *e*, agus an
déigh sin bheir e air a' mhnaoi an t-uisge
òl.
27 Agus an uair a bheir e oirre an t-uisge
òl, an sin tarlaidh ma thruailleadh i, agus
ma rinn i coire an aghaidh a fir-phòsda,
gu-n téid an t-uisge a mhallaicheas a
steach innte, *agus fàsaidh* e searbh, agus
ataidh a brù, agus lobhaidh a sliasaid:
agus bithidh a' bhean 'n a mallachadh
am measg a sluaigh[o].
28 Agus mur do thruailleadh a' bhean,
ach gu-m bheil i glan; an sin bithidh i
saor, agus fàsaidh i torrach[q].
29 *Is* e so lagh nan eud, an uair a théid
bean a thaobh *gu fear eile* 'an àit' a fir-
phòsda[r], agus a thruaillear i;
30 No 'n uair a thig spiorad eud air fear,
agus a tha e eudmhor m'a mhnaoi, agus
a chuireas e a' bhean an làthair an Tigh-
earna, agus a chuireas an sagart 'an
gnìomh oirre an lagh so uile;
31 An sin bithidh an duine saor o'n
chionta, agus giùlainidh a' bhean so a
cionta[v].



R.C. 1490.

[a] Mat. 26. 63
[b] Bre. 13. 5 Gnio. 21. 23, 24
[c] Ier. 35. 6-8
[d] Ios. 6. 26 1 Sam. 14. 24 Neh. 10. 29
[e] Ier. 29. 22
[f] Bre. 16. 17, 19
[g] Salm 109. 18
[h] Deut. 27. 15
[i] caib. 9. 6 19. 11, 16 Lebh. 21. 1, 2, 11
[j] 2 Cor. 6. 17, 18
[k] Lebh. 8. 27
[l] Gnio. 18. 18
[m] Lebh. 2. 2, 9
[n] Lebh. 5. 7 14. 22 15. 14, 29
[o] Deut. 28. 37 Isa. 65. 15 Ier. 24. 9 29. 18, 22 42. 18 Sech. 8. 13
[p] Lebh. 5. 6
[q] Salm 113. 9
[r] rann 19 Isa. 57. 8
[s] Gnà. 21. 26
[t] Lebh. 4. 3, 28, 32 Mal. 1. 13, 14 1 Pead. 1. 19
[u] Lebh. 3. 6
[v] Lebh. 20. 17-20

## CAIB. VI.

1 *Lagh nan Nasarach.* 22 *Modh beannachaidh chloinn Israeil.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, 'N uair a dhealaicheas aon chuid
bean no fear *iad féin* a bhòideachadh
bòide Nasaraich[b], a chum *iad féin* a
dhealachadh do'n Tighearna;
3 O fhìon, agus o dhibh làidir sgaraidh
se e féin[c]; fìon-geur fìona, no fìon-geur
dibhe làidir cha-n òl e, ni mò a dh'òlas e
'bheag de shùgh nam fìon-dhearcan, ni mò
a dh'itheas e fìon-dhearcan ùr no tioram.
4 Uile làithean a dhealachaidh cha-n
ith e 'bheag a nithear de'n chraoibh-fhìona,
o na h-eiteanaibh gus am plaosg.
5 Uile làithean bòide a dhealachaidh,
cha tig ealtainn air a cheann[f]: gus an
coimhlionar na làithean anns an dealaich
se e *féin* do'n Tighearna, bithidh e
naomh; *agus* leigidh e le ciabhan gruaige
a chinn fàs.
6 Anns na làithibh sin uile anns an
dealaich se e *féin* do'n Tighearna, cha tig
e 'm fagus do chorp marbh sam bith[i].
7 Cha dean se e féin neòghlan air son
'athar, no air son a mhàthar, air son a
bhràthar, no air son a pheathar, an uair a
gheibh iad bàs; do bhrìgh gu *bheil* cois-
rigeadh a Dhé air a cheann.
8 Uile làithean a dhealachaidh[j] *tha* e
naomh do'n Tighearna.
9 Agus ma gheibh duine gu h-obann bàs
làimh ris, agus gu-n do shalaich e ceann
a choisrigidh; an sin bearraidh e a
cheann[l] ann an là a ghlanaidh, air an
t-seachdamh là bearraidh se e.
10 Agus air an ochdamh là bheir e dà
thurtur[n], no dà choluman òg, a dh'ionn-
suidh an t-sagairt, gu dorus pàilliuin a'
choimhthionail.
11 Agus ìobraidh an sagart fear diubh
mar ìobairt-pheacaidh, agus am fear eile
mar ìobairt-loisgte, agus ni e réite air a
shon, do bhrìgh gu-n do pheacaich e
thaobh a' mhairbh, agus naomhaichidh e
a cheann 's an là sin féin.
12 Agus coisrigidh e do'n Tighearna
làithean a dhealachaidh, agus bheir e leis
uan de'n cheud bhliadhna chum ìobairt-
eusaontais[p]: ach bithidh na làithean a
chaidh seachad caillte, do bhrìgh gu-n do
shalaicheadh a dhealachadh.
13 Agus *is* e so lagh an Nasaraich:
'N uair a choimhlionar làithean a dheal-
achaidh, bheirear e gu dorus pàilliuin a'
choimhthionail[s]:
14 Agus bheir e seachad a thabhartas
do'n Tighearna, aon uan firionn de'n cheud
bhliadhna gun ghaoid a chum ìobairt-
loisgte[t], agus aon uan boirionn de'n cheud
bhliadhna gun ghaoid a chum ìobairt-
pheacaidh[u], agus aon reithe gun ghaoid a
chum ìobairt-shìth;

15 Agus bascaid a dh'aran neo-ghoirtichte, breacagan de phlùr mìn measgta le olaidh[a], agus dearnagana a dh'aran neo-ghoirtichte ungta le olaidh[b], agus an tabhartas-bìdh, agus an tabhartais-dhibhe[c].

16 Agus bheir an sagart *iad* an làthair an Tighearna, agus ìobraidh e 'ìobairt-pheacaidh, agus 'ìobairt-loisgte.

17 Agus ìobraidh e 'n reithe mar ìobairt thabhartas-sìth do'n Tighearna, maille ris a' bhascaid a dh'aran neo-ghoirtichte: bheir an sagart seachad mar an ceudna a thabhartas-bìdh, agus a thabhartas-dibhe.

18 Agus bearraidh an Nasarach ceann a dhealachaidh[d], aig dorus pàilliuin a' choimhthionail; agus gabhaidh e gruag cinn a dhealachaidh, agus cuiridh e *i* 's an teine a *tha* fo ìobairt nan tabhartas-sìth.

19 Agus gabhaidh an sagart slinnean bruich an reithe[g], agus aon bhreacag neo-ghoirtichte as a' bhascaid[h], agus aon dearnagan neo-ghoirtichte: agus cuiridh e *iad* air làmhan an Nasaraich an déigh do *ghruaig* a dhealachaidh 'bhi air a bearradh.

20 Agus luaisgidh an sagart *iad* mar thabhartas-luaisgte an làthair an Tighearna; *tha* so naomh do'n t-sagart maille ris an uchd luaisgte, agus *maille ris* an t-slinnean thogta: agus an déigh sin feudaidh an Nasarach fìon òl.

21 *Is* e so lagh an Nasaraich, a thug bòid, *agus lagh* a thabhartais do'n Tighearn' air son a dhealachaidh, a thuilleadh air na gheibh a làmh: a réir a bhòide a bhòidich e, mar sin 's éigin da 'dheanamh, a réir lagha a dhealachaidh.

22 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag radh,

23 Labhair ri Aaron agus r'a mhic, ag ràdh, air a' mhodh so beannaichidh sibh clann Israeil[m], ag ràdh riu,

24 Gu-m beannaicheadh an Tighearna thu[o], agus gu-n gleidheadh e thu[p]:

25 Gu-n tugadh an Tighearn' air 'aghaidh dealrachadh ort[r], agus bitheadh e gràsmhor dhuit[s].

26 Gu-n togadh an Tighearna suas a ghnùis ort[u], agus gu-n tugadh e sìth dhuit[v].

27 Agus cuiridh iad m'ainm air cloinn Israeil[x], agus beannaichidh mise iad[y].

## CAIB. VII.

*2, 10 Tabhartais cheannardan Israeil. 89 Labhair Dia ri Maois.*

AGUS tharladh air an là anns an do chuir Maois suas am pàilliuin gu h-iomlan[b], agus 's an d'ung se e[c], agus 's an do naomhaich se e, agus 'uidheam uile, araon an altair agus a soithichean uile, agus 's an d'ung e iad, agus 's an do naomhaich e iad;

2 Gu-n d'thug ceannardan Israeil[e], cinn tighe an aithrichean, (eadhon ceannardan nan treubh, a bha os ceann na muinntir a chaidh àireamh,) seachad tabhartas:

3 Agus thug iad an tabhartas an làthair an Tighearna, sè feunan còmhdaichte, agus dà dhamh dheug: feun air son dithis de na ceannardaibh, agus damh air son gach fir dhiubh, agus thug iad air beulaobh a' phàilliuin iad.

4 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

5 Gabh uatha *iad*, a chum gu-m bi iad a dheanamh seirbhis pàilliuin a' choimhthionail; agus bheir thu iad do na Lebhithich, do gach fear a réir a sheirbhis.

6 Agus ghabh Maois na feunan agus na daimh, agus thug e do na Lebhithich iad.

7 Dà fheun agus ceithir daimh thug e do mhic Ghersoin, a réir an seirbhis[e].

8 Agus ceithir feunan agus ochd daimh thug e do mhic Mherari[f], a réir an seirbhis, fo làimh Itamair mhic Aaroin an t-sagairt.

9 Ach do mhic Chohait cha d' thug e aon air bith; a chionn gu-*m b'i* seirbhis an ionaid naoimh a bhuineadh dhoibh-san, gu-n giùlaineadh iad air an guaillibh[i].

10 Agus thug na ceannardan seachad tabhartas a chum coisrigidh na h-altarach[j], air an là anns an d'ungadh i; thug eadhon na ceannardan seachad an tabhartas air beulaobh na h-altarach.

11 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Bheir gach ceannard seachad a thabhartas air a là féin, chum coisrigidh na h-altarach.

12 Agus esan a thug seachad a thabhartas air a' cheud là, b'e Nahson[k] mac Aminadaib, de thréibh Iudah.

13 Agus b'e a thabhartas aon mhias airgid, d'am bu chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh[l], iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh[n]:

14 Aon spàin de dheich *seceil* òir, làn de thùis[q]:

15 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte[t]:

16 Aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh[w]:

17 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth[z], dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B*'e so tabhartas Nahsoin mhic Aminadaib.

18 Air an dara là thug Nataneel[a] mac Shuair, ceannard Isachair, seachad tabhartas.

19 Thug e seachad mar a thabhartas[d] aon mhias airgid, d'am bu chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartas-bìdh:

R.C. 1490.

[a] Lebh. 2. 4
[b] Ecs. 29. 2
[c] caib. 15. 5, 7, 10
[d] Gnio. 21. 24
[e] caib. 4. 24-28
[f] caib. 4. 29-33
[g] 1 Sam. 2. 15
[h] Ecs. 29. 23-28
[i] caib. 4. 4-15
[j] Deut. 20. 5; 1 Ri. 8. 63; 2 Each. 7. 5, 9; Esr. 6. 16; Neh. 12. 27; Salm xxx.
[k] caib. 1. 8; 2. 3
[l] Ecs. 30. 13
[m] Lebh. 9. 22; Deut. 10. 8; 21. 5; Ios. 8. 33; 1 Each. 23. 13
[n] Lebh. 2. 1
[o] Salm 134. 3
[p] Salm 121. 7; Eoin 17. 11
[q] Ecs. 30. 34
[r] Salm 31. 16; 67. 1; 80. 3, 7, 10; 119. 135; Dan. 9. 17
[s] Gen. 43. 29; Ecs. 33. 19; Mal. 1. 9
[t] Lebh. 1. 2, 3
[u] Salm 4. 6; 89. 15
[v] Salm 29. 11; Isa. 26. 3, 12; Eoin 14. 27; Phil. 4. 7; 2 Tes. 3. 16
[w] Lebh. 4. 23
[x] Deut. 28. 10; 2 Each. 7. 14; Isa. 43. 7; Dan. 9. 18, 19
[y] caib. 23. 20; Gen. 12. 2, 3; Salm 5. 12; 67. 7; 113. 12, 13; Gnio. 3. 28; Eph. 1. 5
[z] Lebh. 3. 1
[a] caib. 1. 8; 2. 5
[b] Ecs. 40. 18
[c] Lebh. 8. 10, 11
[d] rann 13, &c.
[e] caib. 1. 4, &c.

20 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
21 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan
de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
22 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
23 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Nataneeil
mhic Shuair.
24 Air an treas là *thug* Eliab[b] mac Heloin, ceannard chloinn Shebuluin, *seachad tabhartas.*
25 *B'e* a thabhartas-san aon mhias
airgid, d'*am bu* chudthrom ceud agus
deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach
airgid de dheich agus tri fichead secel, a
réir seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile
làn de phlùr mìn measgta le olaidh,
chum tabhartais-bìdh :
26 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
27 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan
de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
28 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
29 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Eliaib mhic
Heloin.
30 Air a' cheathramh là *thug* Elisur[e]
mac Shedeuir, ceannard chloinn Reubein,
*seachad tabhartas.*
31 *B'e* a thabhartas[g] aon mhias airgid
de cheud agus deich seceil 'ar fhichead,
aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh,
iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta
le olaidh, chum tabhartais-bìdh :
32 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
33 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan
de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
34 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
35 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Elisuir
mhic Shedeuir.
36 Air a' chùigeamh là *thug* Selumiel[i]
mac Shurisadai, ceannard chloinn Shimeoin, *seachad tabhartas.*
37 *B'e* a thabhartas-san aon mhias
airgid[k], d'am bu chudthrom ceud agus
deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid
de dheich agus tri fichead secel, a réir
seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn
de phlùr mìn measgta le olaidh, chum
tabhartais-bìdh :
38 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :

R.C. 1490.

[a] caib. 1. 14; 2. 14
[b] caib. 1. 9; 2. 7
[c] rann 13, &c.
[d] caib. 1. 10; 2. 18
[e] caib. 1. 5; 2. 10
[f] rann 13, &c.
[g] rann 13, &c.
[h] caib. 1. 10; 2. 20
[i] caib. 1. 6; 2. 12
[j] rann 13, &c.
[k] rann 13, &c.

39 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan
de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte:
40 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
41 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Shelumieil
mhic Shurisadai.
42 Air an t-seathamh là *thug* Eliasaph[a]
mac Dheueil, ceannard chloinn Ghad,
*seachad tabhartas.*
43 *B'e* a thabhartas-san aon mhias
airgid[c], d'am bu chudthrom ceud agus
deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid
de dheich agus tri fichead secel, a réir
seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn
de phlùr mìn measgta le olaidh, chum
tabhartais-bìdh :
44 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
45 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan
de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
46 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
47 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Eliasaiph
mhic Dheueil.
48 Air an t-seachdamh là *thug* Elisama[d]
mac Amihuid, ceannard chloinn Ephraim,
*seachad tabhartas.*
49 *B'e* a thabhartas-san aon mhias
airgid[f], d'am bu chudthrom ceud agus
deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid
de dheich agus tri fichead secel, a réir
seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn
de phlùr mìn measgta le olaidh, chum
tabhartais-bìdh :
50 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
51 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n
cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
52 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :
53 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig
buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud
bhliadhna. *B'e* so tabhartas Elisama
mhic Amihuid.
54 Air an ochdamh là *thug* Gamaliel[h]
mac Phedahsuir, ceannard chloinn Mhanaseh, *seachad tabhartas.*
55 *B'e* a thabhartas-san aon mhias
airgid[j] de cheud agus deich *seceil* 'ar
fhichead, aon chuach airgid de dheich
agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid
naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn
measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh :
56 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn
de thùis :
57 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n
cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :
58 Aon mheann de na gabhraibh chum
ìobairt-pheacaidh :

59 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B'e* so tabhartas Ghamalieil mhic Phedahsuir.

60 Air an naothamh là *thug* Abidan[b] mac Ghideoni, ceannard chloinn Bheniamin, *seachad tabhartas.*

61 *B'e* a thabhartas-san aon mhias airgid[d], d'am bu chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir secel an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh :

62 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn de thùis :

63 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :

64 Aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh :

65 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B'e* so tabhartas Abidain mhic Ghideoni.

66 Air an deicheamh là *thug* Ahieser[e] mac Amisadai, ceannard chloinn Dhan, *seachad tabhartas.*

67 *B'e* a thabhartas-san aon mhias airgid[f], d'*am bu* chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh :

68 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn de thùis :

69 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :

70 Aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh :

71 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B'e* so tabhartas Ahieseir mhic Amisadai.

72 Air an aon là deug *thug* Pagiel[g] mac Ocrain, ceannard chloinn Aseir, *seachad tabhartas.*

73 *B'e* a thabhartas-san aon mhias airgid[h], d'am bu chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh :

74 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn de thùis :

75 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :

76 Aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh :

77 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B'e* so tabhartas Phagieil mhic Ocrain.

78 Air an dara là dheug *thug* Ahira[a] mac Enain, ceannard chloinn Naphtali, *seachad tabhartas.*

79 *B'e* a thabhartas-san aon mhias airgid[c], d'am bu chudthrom ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, aon chuach airgid de dheich agus tri fichead secel, a réir seceil an ionaid naoimh, iad le 'chéile làn de phlùr mìn measgta le olaidh, chum tabhartais-bìdh :

80 Aon spàin òir de dheich *seceil*, làn de thùis :

81 Aon tarbh òg, aon reithe, aon uan de'n cheud bhliadhna, chum ìobairt-loisgte :

82 Aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh :

83 Agus a chum ìobairt nan tabhartas-sìth, dà tharbh, cùig reitheachan, cùig buic-ghaibhre, cùig uain de'n cheud bhliadhna. *B'e* so tabhartas Ahira mhic Enain.

84 *B'e* so coisrigeadh na 'h-altarach, ('s an là anns an d'ungadh i,) le ceannardaibh Israeil : dà mhias dheug airgid, dà chuaich dheug airgid, dà spàin dheug òir :

85 *B'e cudthrom* gach mèise airgid ceud agus deich *seceil* 'ar fhichead, agus gach cuaiche, deich agus tri fichead : *B'e cudthrom* nan soithichean airgid uile, dà mhìle agus ceithir cheud *seceil*, a réir seceil an ionaid naoimh.

86 *Bha* dà spàin dheug òir *ann*, làn de thùis, cudthrom gach aon fa leth deich seceil, a réir seceil an ionaid naoimh : *b'e* òr nan spàinean uile ceud agus fichead *secel.*

87 *B'iad* na tairbh uile chum ìobairt-loisgte dà tharbh dheug, na reitheachan a dhà-dheug, na h-uain de'n cheud bhliadhna dhà-dheug, maille r' an tabhartas-bìdh : agus na minn de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh a dhà-dheug.

88 Agus *b'iad* na tairbh uile, chum ìobairt nan tabhartas-sìth, ceithir tairbh 'ar fhichead, na reitheachan tri fichead, na buic-ghaibhre tri fichead, na h-uain de'n cheud bhliadhna tri fichead. *B'e* so coisrigeadh na h-altarach, an déigh dhith bhi air a h-ungadh[i].

89 Agus an uair a chaidh Maois a steach do phàilliun a' choimhthionail, a labhairt ris[1]: an sin chual' e guth *aoin* a' labhairt ris o uachdar na caithir-thròcair[j] a *bha* os ceann àirce na Fianuis, o eadar an dà cherub ; agus labhair e ris.

## CAIB. VIII.

1 *Mar a lasadh na lòchrain.* 5 *Coisrigeadh nan Lebhitheach*; 23 *an aois agus àm am frithealaidh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Labhair ri Aaron, agus abair ris, 'N uair a lasas tu na lòchrain[k], bheir na

R.C. 1490.

a caib. 1. 15; 2. 29
b caib. 1. 11; 2. 22
c rann 13, &c.
d rann 13, &c.
e caib. 1. 12; 2. 25
f rann 13, &c.
g caib. 1. 13; 2. 27
h rann 13, &c.
i rann 1
1 's e sin, *ri Dia.*
j Ecs. 25. 22
k Ecs. 25. 37; 40. 25

seachd lòchrain solus uatha thall fa chomhair a' choinnleir.

3 Agus rinn Aaron mar sin; las e a lòchrain thall fa chomhair a' choinnleir; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

4 Agus *b'e* so obair a' choinnleir: *bha e* dh'òr buailte[b] gu ruig a chos, gu ruig a bhlàthan *bha* e dh'obair bhuailte[c]: a réir an t-samhlaidh[d] a nochd an Tighearna do Mhaois, mar sin rinn e an coinnleir.

5 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

6 Gabh na Lebhithich o mheasg chloinn Israeil, agus glan iad.

7 Agus mar so ni thu riu, chum an glanadh: crath uisge glanaidh orra[g], agus thugadh iad ealtainn thar[h] am feòil uile, agus nigheadh iad an eudach, agus *mar sin* deanadh iad glan iad féin.

8 An sin gabhadh iad tarbh òg maille r'a thabhartas-bìdh[j], *eadhon* phlùr mìn measgta le olaidh, agus gabhaidh tu tarbh òg eile chum ìobairt-pheacaidh.

9 Agus bheir thu na Lebhithich air beulaobh[l] pàilliuin a' choimhthionail: agus cruinnichidh tu coimhthional chloinn Israeil uile an ceann a chéile[m]:

10 Agus bheir thu na Lebhithich an làthair an Tighearn', agus cuiridh clann Israeil an làmhan[o] air na Lebhithich:

11 Agus luaisgidh Aaron na Lebhithich ann an làthair an Tighearn'[p], *mar* thabhartas-luaisgte o chloinn Israeil; a chum gu-n dean iad seirbhis an Tighearna.

12 Agus cuiridh na Lebhithich an làmhan air cinn nan tarbh; agus ìobraidh tu aon *diubh mar* ìobairt-pheacaidh, agus am fear eile *mar* ìobairt-loisgte do'n Tighearna, a dheanamh réite air son nan Lebhitheach.

13 Agus cuiridh tu na Lebhithich an làthair Aaroin, agus an làthair a mhac, agus luaisgidh tu iad *mar* thabhartas-luaisgte do'n Tighearna.

14 Mar so sgaraidh tu na Lebhithich[s] o mheasg chloinn Israeil; agus bithidh na Lebhithich leamsa[t].

15 Agus 'n a dhéigh sin théid na Lebhithich a steach a dheanamh seirbhis pàilliuin a' choimhthionail; agus glanaidh tu iad, agus luaisgidh tu iad *mar* thabhartas-luaisgte[v].

16 Oir thugadh dhomhsa gu h-iomlan iad o mheasg chloinn Israeil; 'an àite gach aoin a dh'fhosglas a' bhrù[x], *eadhon 'an àite* ceud-ghin chloinn Israeil uile, ghabh mi dhomh féin iad.

17 Oir *is* leamsa uile cheud-ghin chloinn Israeil[y], *araon* duine agus ainmhidh: 's an là air an do bhuail mi gach ceud-ghin ann an tìr na h-Eiphit, naomhaich mi iad dhomh féin.

18 Agus ghabh mi na Lebhithich 'an àit' uile cheud-ghin chloinn Israeil.

19 Agus thug mi na Lebhithich mar thiodhlac do Aaron[b], agus d'a mhic, o mheasg chloinn Israeil, a dheanamh seirbhis chloinn Israeil ann am pàilliun a' choimhthionail, agus a dheanamh réite air son chloinn Israeil; a chum as nach bi plàigh sam bith am measg chloinn Israeil[a], an uair a thig clann Israeil am fagus do'n ionad naomh.

20 Agus rinn Maois agus Aaron, agus comhchruinneachadh chloinn Israeil uile, ris na Lebhithich a réir gach ni a dh'àithn an Tighearna do Mhaois a thaobh nan Lebhitheach, mar sin rinn clann Israeil riu.

21 Agus ghlanadh na Lebhithich[e], agus nigh iad an eudach; agus thug Aaron suas iad *mar* thabhartas[f] an làthair an Tighearn'; agus rinn Aaron réite air an son a chum an glanadh.

22 Agus an déigh sin chaidh na Lebhithich a steach[i], a dheanamh an seirbhis ann am pàilliun a' choimhthionail, an làthair Aaroin agus an làthair a mhac: mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois a thaobh nan Lebhitheach[k], mar sin rinn iad riu.

23 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

24 *Is* e so *an ni* a *bhuineas* do na Lebhithich: o chùig bliadhna fichead a dh'aois, agus os a cheann[n], théid iad a steach a dh'fheitheamh air seirbhis[1] pàilliuin a' choimhthionail:

25 Agus o aois leth-cheud bliadhna sguiridh iad a dh'fheitheamh air *a* seirbhis, agus cha dean iad seirbhis na's mò.

26 Ach fritheilidh iad maille r'am bràithribh ann am pàilliun a' choimhthionail a ghleidheadh a' chùraim[q], agus cha dean iad seirbhis sam bith *eile*[r]. Mar so ni thu ris na Lebhithich a thaobh an cùraim.

## CAIB. IX.

1 *A' chàisg air a h-orduchadh.* 15 *Threòraich neul a bha air a' phàilliun clann Israeil air an turus.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois ann am fàsach Shinai, 's a' cheud mhìos de'n dara bliadhna an déigh dhoibh teachd a mach á tìr na h-Eiphit, ag ràdh,

2 Cumadh, mar an ceudna, clann Israeil a' chàisg 'n a h-àm suidhichte féin[u].

3 'S a' cheathramh là deug de'n mhìos so[w], air feasgar[2], cumaidh sibh i 'n a h-àm suidhichte féin, a réir a h-òrduighean uile, agus a réir a deas-ghnàthan uile, cumaidh sibh i.

4 Agus labhair Maois ri cloinn Israeil, iad a chumail na càisge.

5 Agus chum iad a' chàisg[z] air a' cheathramh là deug de'n cheud mhìos air feasgar, ann am fàsach Shinai: a réir gach ni a dh'àithn an Tighearna do Mhaois, mar sin rinn clann Israeil.

6 Agus bha daoine àraidh a shalaicheadh le corp duine mhairbh[a], air chor as nach b'urrainn iad a' chàisg a chumail air an là sin; agus thàinig iad an làthair Mhaois, agus an làthair Aaroin air an là sin[c].

R.C. 1490.

[a] caib. 1. 33; 16. 46; 18. 5; 2 Each. 26. 16
[b] Ecs. 25. 31
[c] Ecs. 25. 18
[d] Ecs. 25. 40
[e] rann 7
[f] rann. 11, 12
[g] caib. 19. 9, 17, &c.
[h] Lebh. 14. 8, 9
[i] rann 15
[j] Lebh. 2. 1
[k] rann 5, &c.
[l] Ecs. 29. 4; 40. 12
[m] Lebh. 8. 3
[n] caib. 4. 3; 1 Each. 23. 3, 27
[1] *a chogadh cogaidh, 1 Cor. 9. 7.*
[o] Lebh. 1. 4
[p] rann 15, &c.
[q] caib. 1. 53; 18. 4; 1 Each. 23. 32; Ese. 44. 8, 11
[r] 1 Tim. 4. 15
[s] caib. 16. 9
[t] caib. 3. 45
[u] Ecs. 12. 3; Deut. 16. 1
[v] rann. 11, 13
[w] 2 Each. 30. 2, 15
[2] *eadar an dà fheasgar.*
[x] caib. 3. 12, 45
[y] caib. 3. 13; Ecs. 13. 2, 12-15; Luc. 2. 23
[z] Ios. 5. 10
[a] caib. 3. 2; 19. 11, 16; Eoin 18. 28
[b] caib. 3. 9
[c] caib. 27. 2, 5; Ecs. 18. 15, 19

7 Agus thubhairt na daoine sin ris, *Tha* sinne air ar salachadh le corp duine mhairbh : c'ar son a chumar air ar n-ais sinn, a chum as nach feud sinn tabhartas an Tighearn' a thoirt seachad 'n a àm suidhichte féin am measg chloinn Israeil?

8 Agus thubhairt Maois riu, Seasaibh *an sin*, agus cluinnidh mise ciod a dh'àithneas an Tighearna d'ur taobh.

9 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

10 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh, Ma bhitheas duine sam bith dhibh, no d'ur sliochd, air a shalachadh le corp marbh, no *ma bhitheas e* air thurus fad air astar, gidheadh cumaidh e a' chàisg do'n Tighearna.

11 'S a' cheathramh là deug de'n dara mìos air feasgar cumaidh iad i[d] : le aran neo-ghoirtichte[e], agus le *lusaibh* searbha ithidh iad i.

12 Cha-n fhàg iad a' bheag dhith gu maduinn, cha mhò a bhriseas iad cnàimh dhith[f] : a réir uile òrduighean na càisge cumaidh iad i.

13 Ach an duine a *tha* glan, agus nach 'eil air thurus, agus a dhearmadas a' chàisg a chumail ; gearrar eadhon an t-anam sin féin as o 'shluagh[i], a chionn nach d'thug e seachad tabhartas an Tighearna 'n a àm suidhichte[j] : giùlainidh an duine sin a pheacadh[k].

14 Agus ma bhitheas coigreach air chuairt 'n 'ur measg, agus gu-n cum e a' chàisg do'n Tighearna, a réir orduigh na càisge, agus a réir a gnàtha, mar sin ni e : bithidh aon ordugh agaibh araon air son a' choigrich, agus air a shon-san a rugadh 's an tìr[n].

15 Agus air an là anns an do thogadh suas am pàilliun, chòmhdaich an neul am pàilliun[o], *eadhon* bùth na Fianuis ; agus air feasgar bha air a' phàilliun mar gu-m bu choslas[p] teine gus a' mhaduinn.

16 Mar sin bha e 'ghnàth : chòmhdaich an neul e *'s an là*[q], agus coslas teine 's an oidhche.

17 Agus an uair a thogadh an neul suas o'n phàilliuin[r], an sin gun dàil ghabh clann Israeil an turus ; agus 's an ionad anns an do stad an neul, ann an sin champaich clann Israeil.

18 Air àithne an Tighearna ghabh clann Israeil an turus, agus air àithne an Tighearna champaich iad : am feadh 's a dh'fhan an neul air a' phàilliun[v], dh'fhan iad 'n am bùthaibh.

19 Agus an uair a dh'fhan an neul air a' phàilliun mòran de làithibh, an sin ghleidh clann Israeil freasdal[y] an Tighearn', agus cha d'imich iad.

20 Agus an uair a bha an neul beagan de làithibh air a' phàilliun, a réir àithne an Tighearna dh'fhan iad 'n am bùthaibh, agus a réir àithne an Tighearna ghabh iad an turus.

21 Agus an uair a dh'fhan an neul o fheasgar gu maduinn, agus a thogadh an neul suas 's a' mhaduinn, an sin ghabh iad an turus : ma b'ann 's an là no 's an oidhch' a thogadh an neul suas, ghabh iad an turus.

22 No co *dhiubh a b'ann* dà là, no mìos, no bliadhna, dh'fhan an neul air a' phàilliun, a' fuireach air, dh'fhan clann Israeil 'n am bùthaibh[a], agus cha d'imich iad : ach an uair a thogadh suas e, ghabh iad an turus.

23 A réir àithne an Tighearna dh'fhan iad 'n am bùthaibh, agus a réir àithne an Tighearna ghabh iad an turus : ghléidh iad freasdal an Tighearn'[b] a réir àithne an Tighearna le làimh Mhaois[c].

## CAIB. X.

1 *Mar a ghnàthaicheadh na trompaidean.* 33 *Beannachadh Mhaois an uair a bha 'n àirc gu dol air a h-aghaidh, agus an uair a stad i.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Dean dhuit féin dà thrompaid airgid ; a dh'aon mhìr ni thu iad ; agus gnàthaichidh tu iad a ghairm a' choimhthionail[g], agus a chum turuis nan camp.

3 Agus an uair a shéideas iad leo[h], cruinnichidh an coimhthional uile iad féin a d'ionnsuidh aig dorus pàilliuin a' choimhthionail.

4 Agus mur séid iad *ach* le aon *trompaid*, an sin cruinnichidh na ceannardan *a tha* 'n an cinn-fheadhna air mhìltibh Israeil, iad féin a d'ionnsuidh.

5 'N uair a shéideas sibh caismeachd[l], an sin théid na campan a tha 'n an luidhe air taobh na h-àirde 'n ear[m] air an aghaidh.

6 'N uair a shéideas sibh caismeachd an dara uair, an sin théid na campan a tha 'n an luidhe air taobh na h-àirde deas air an aghaidh : séididh iad caismeachd a chum an turusan.

7 Ach an uair a tha an coimhthional gu bhi air a chruinneachadh an ceann a chéile, séididh sibh, ach cha séid sibh caismeachd.

8 Agus séididh mic Aaroin, na sagartan[s], leis na trompaidibh ; agus bithidh iad dhuibh mar reachd sìorruidh air feadh 'ur ginealach.

9 Agus ma théid sibh gu cogadh 'n 'ur dùthaich[t] an aghaidh an nàmhaid a tha 'deanamh foirneirt oirbh[u], an sin séididh sibh caismeachd leis na trompaidibh ; agus cuimhnichear sibh an làthair an Tighearna 'ur Dé[w], agus saorar sibh o 'ur naimhdibh[x].

10 Mar an ceudna ann an là 'ur subhachais[z], agus 'n 'ur n-àrd làithibh féille, agus ann an toiseach 'ur mìosan, séididh sibh leis na trompaidibh os ceann 'ur n-ìobairtean-loisgte, agus os ceann ìobairtean 'ur tabhartas-sìth ; agus bithidh iad dhuibh mar chuimhneachan[a] an làthair 'ur Dé : *Is* mise an Tighearna 'ur Dia.

R.C. 1490.

- a Ecs. 40. 36, 37
- b rann 19
- c Salm 77. 20
- d rann 3
- e Ecs. 12. 8
- f Ecs. 12. 10
- g Isa. 1. 13
- h Ier. 4. 5; Ioel 2. 15
- i Ecs. 12. 15
- j rann 7
- k caib. 5. 31
- l Ioel 2. 1
- m caib. 2. 3
- n Ecs. 12. 49
- o Ecs. 40. 34
- p Ecs. 13. 21; 40. 38; Neh. 9. 12, 19; Salm 78. 14
- q Deut. 1. 33
- r caib. 10. 11, 33; Ecs. 40. 36-38
- s caib. 31. 6; Ios. 6. 4; 1 Each. 15. 24; 2 Each. 13. 12
- t 2 Each. 13. 14
- u Bre. 2. 18; 10. 8, 12; Salm 106. 42
- v 1 Cor. 10. 1
- w Gen. 8. 1; Salm 106. 4; 136. 23
- x Luc. 1. 70, 71
- y caib. 1. 53; 3. 8; Sech. 3. 7
- z caib. 29. 1; Lebh. 23. 24; 1 Each. 15. 24; 2 Each. 15. 12; 7. 6; 29. 26; Esr. 3. 10; Neh. 12. 35; Salm 81. 3; 89. 15
- a Ecs. 28. 29; Gnio. 10. 4

11 Agus tharladh air an fhicheadamh *là* de'n dara mìos, 's an dara bliadhna, gu-n do thogadh suas an neul o uachdar pàilliuin na Fianuis[a].

12 Agus ghabh clann Israeil an turusan á fàsach Shinai[c]; agus stad an neul ann am fàsach Pharain[e].

13 Agus ghabh iad air tùs an turus a réir àithne an Tighearna le làimh Mhaois[h].

14 'S a' cheud *àite* dh'imich bratach caimp chloinn Iudah[i], a réir an armailtean; agus air ceann a shlòigh *bha* Nahson mac Aminadaib.

15 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Isachair *bha* Nataneel mac Shuair.

16 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Shebuluin *bha* Eliab mac Heloin.

17 Agus thugadh a nuas am pàilliun[l]; agus chaidh mic Ghersoin, agus mic Mherari air an aghaidh, a' giùlan a' phàilliuin[m].

18 Agus ghluais bratach caimp Reubein[n] air a h-aghaidh, a réir an armailtean; agus air ceann a shlòigh *bha* Elisur mac Shedeuir.

19 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Shimeoin *bha* Selumiel mac Shurisadai.

20 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Ghad *bha* Eliasaph mac Dheueil.

21 Agus chaidh na Cohataich air an aghaidh, a' giùlan an ionaid naoimh[p], agus chuireadh suas am pàilliun air cheann doibh teachd.

22 Agus ghluais bratach caimp chloinn Ephraim air a h-aghaidh[s], a réir an armailtean: agus air ceann a shlòigh *bha* Elisama mac Amihuid.

23 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Mhanaseh *bha* Gamaliel mac Phedahsuir.

24 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Bheniamin *bha* Abidan mac Ghideoni.

25 Agus chaidh bratach tréibh chloinn Dhan[u] air a h-aghaidh, *a bha* air deireadh nan camp uile air feadh an slògh[v]: agus air ceann a shlòigh *bha* Ahieser mac Amisadai.

26 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Aseir *bha* Pagiel mac Ocrain.

27 Agus air ceann slòigh tréibh chloinn Naphtali *bha* Ahira mac Enain.

28 *B*'iad sin turusan chloinn Israeil, a réir an armailtean, 'n uair a ghluais iad air an aghaidh.

29 Agus thubhairt Maois ri Hobab, mac Raguell[y] a' Mhidianaich, athar-céile Mhaois, Tha sinn air ar turus a chum an àite mu-n dubhairt Dia, Bheir mi dhuibh e[a]: thig thusa maille ruinn, agus ni sinn maith dhuit; oir labhair an Tighearna maith a thaobh Israeil[b].

30 Agus thubhairt e ris, Cha téid mi *maille ribh*: ach imichidh mi chum mo dhùthcha féin, agus a chum mo dhilsean féin.

31 Agus thubhairt e, Na fàg sinn, guidheam ort; oir tha fhios agad cionnus a champaicheas sinn anns an fhàsach, agus bithidh tu dhuinn 'an àite shùl[a].

32 Agus tarlaidh, ma théid thu maille ruinn, seadh, tarlaidh, ge b'e maith a ni Dia dhuinne, gu-n dean sinne am maith ceudna dhuit-sa[d].

33 Agus dh'imich iad o shliabh[f] an Tighearn' astar thri làithean: agus chaidh àirc coimhcheangail an Tighearna rompa[g] astar thri làithean, a rannsachadh a mach àite-tàimh dhoibh.

34 Agus *bha* neul an Tighearn'[j] orra 's an là, 'n uair a chaidh iad a mach as a' champ.

35 Agus tharladh, 'n uair a bha 'n àirc gu dol air a h-aghaidh, gu-n dubhairt Maois, Eirich suas[k], a Thighearn', agus bitheadh do naimhdean air an sgapadh, agus teicheadh a' mhuinntir leis am fuathach thu romhad.

36 Agus an uair a stad i, thubhairt e, Pill, a Thighearna, chum nam mìltean[1] de mhìltibh Israeil.

## CAIB. XI.

*4 Tha'n sluagh a' talach nach robh aca ach am mana mar bhiadh. 16 Tha tri fichead 's a deich seanair air an orduchadh gu bhi 'n an luchd-riaghlaidh os an ceann. 31 Gearra-goirt air an tabhairt dhoibh ann am feirg.*

AGUS an uair a rinn an sluagh gearan[o], mhi-thaitinn e ris an Tighearn', agus chual' an Tighearn' *e*; agus las 'fhearg[q], agus loisg teine[r] an Tighearna 'n am measg, agus chuir e as *doibhsan a bha* 'n iomall a' chaimp:

2 Agus ghlaodh an sluagh ri Maois; agus an uair a rinn Maois urnuigh ris an Tighearna, choisgeadh an teine.

3 Agus thug e Taberah[2] mar ainm air an àite sin; a chionn gu-n do loisg teine an Tighearna 'n am measg.

4 Agus ghlac ciocras[3] an cumasg sluaigh[t] a *bha* 'n am measg: agus ghuil mar an ceudna clann Israeil a rìs, agus thubhairt iad, Cò bheir dhuinn feòil r'a h-itheadh[w]?

5 Is cuimhne leinn an t-iasg a dh'ith sinn 's an Eiphit gu saor; na cularain, agus na mealbhucain, agus na léicis, agus na h-uinneinean, agus an creamh:

6 Ach a nis *tha* ar n-anam air tiormachadh[x]; cha-*n 'eil* ni air bith *againn*, ach am mana so 'n ar sealladh.

7 Agus *bha* am mana cosmhuil ri frois-coriandeir, agus a dhath mar dhath bdellium[z].

8 Chaidh an sluagh mu'n cuairt, agus thionail iad e agus mheil iad *e* ann am muilnibh, no phronn iad *e* ann am mortair, agus bhruich iad *e* ann an aighnibh, agus rinn iad breacagan deth: agus bha a bhlas mar bhlas olaidh ùir[c].

9 Agus an uair a thuit an drùchd[d] air a' champ 's an oidhche, thuit am mana air.

10 An sin chuala Maois an sluagh a' gul air feadh an teaghlaichean, gach duine ann an dorus a bhùtha: agus las fearg an

---

R.C. 1490.

a Iob 29. 15
b caib. 9. 17-20
Ecs. 40. 36, 37
c Ecs. 19. 1
d Bre. 1. 16; 4. 11
e caib. 12. 16
f Ecs. 3. 1
g Deut. 1. 33
Ios. 3. 3-6
h caib. 2. 9-34
i caib. 2. 3-9
j Ecs. 13. 21
Neh. 9. 12, 19
k Salm 68. 1, 2; 132. 8
l caib. 1. 51
m caib. 4. 24; 7. 6-8
1 *deich mìle de mhìltean.*
n caib. 2. 10-16
o Deut. 9. 23
p caib. 4. 4-15
q Salm 78. 21
r Lebh. 10. 2
2 Ri. 1. 12
s caib. 2. 18-24
2 's e sin, *losgadh.*
3 *mhiannaich iad miann.*
t Ecs. 12. 38
u caib. 2. 25-31
v Ios. 6. 9
Isa. 58. 8
w 1 Cor. 10. 6
x caib. 21. 5
y Ecs. 2. 18, *Reuel.*
z Gen. 2. 12
a Gen. 12. 7
b Mat. 15. 33
c Ecs. 16. 31
d Ecs. 16. 14

Tighearna gu mòr[a]; bha Maois mar an
ceudna diomach[b].
11 Agus thubhairt Maois ris an Tigh-
earna, C'ar son a bhuin thu gu h-olc
ri d' sheirbhiseach? agus c'ar son nach
d'fhuair mi deadh-ghean a' d' shealladh,
gu-n do leag thu eire an t-sluaigh so uile
orm?
12 Am mise a ghin an sluagh so uile?
an ann domh a rugadh iad, gu-n abradh
tu rium, Giùlain a' d' uchd iad[c], (mar
a ghiùlaineas oid'-altruim leanabh na
cìche[g],) chum an fhearainn a mhionnaich
thu d'an aithrichibh[h]?
13 Cia as a gheibhinn-sa[i] feòil gu
'tabhairt do'n t-sluagh so uile? oir tha
iad a' gul rium, ag ràdh, Thoir dhuinn
feòil, a chum as gu-n ith sinn?
14 Cha-n urrainn mise *cudthrom* an
t-sluaigh so uile a ghiùlan a'm' aonar[k],
a chionn gu *bheil e* ro throm air mo
shon.
15 Agus ma bhuineas tu rium mar so,
marbh mi, guidheam ort[l], as an làimh,
ma fhuair mi deadh-ghean a' d' shealladh;
agus na faiceam mo thruaighe.
16 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Cruinnich dhomhsa deich agus tri
fichead fear[n] de sheanairibh Israeil, muinn-
tir a's aithne dhuit a bhi 'n an seanairibh
an t-sluaigh, agus 'n an luchd-riaghlaidh
os an ceann; agus thoir iad gu pàilliun a'
choimhthionail, chum gu-n seas iad an sin
maille riut.
17 Agus thig mise nuas agus labhraidh
mi riut an sin[p]: agus gabhaidh mi de'n
spiorad a *tha* ortsa[q], agus cuiridh mi
orra-san e; agus giùlainidh iad eallach
an t-sluaigh maille riut, a chum as nach
giùlain thu féin *e* a' d' aonar.
18 Agus abair ris an t-sluagh, Naomh-
aichibh sibh féin air cheann an là màir-
each[s], agus ithidh sibh feòil: (oir ghuil
sibh ann an éisdeachd[u] an Tighearn', ag
ràdh, Cò bheir dhuinn feòil r'a h-itheadh[v]?
oir *bu* mhaith ar cor 's an Eiphit:) uime
sin bheir an Tighearna feòil dhuibh, agus
ithidh sibh.
19 Cha-n ith sibh aon là, no dà là no
cùig làithean, no deich làithean, no fichead
là,
20 Ach eadhon mìos iomlan[w], gus an
tig i mach á cuinneinibh 'ur sròn, agus
gu-m bi i gràineil duibh; a chionn gu-n
d'rinn sibh tàir air an Tighearn' a *tha* 'n
'ur measg, agus gu-n do ghuil sibh 'n a
làthair, ag ràdh, C'ar son a thàinig sinn a
mach as an Eiphit?
21 Agus thubhairt Maois, Tha'n sluagh
am measg am bheil mise 'n an sè ceud
mìle coisiche; agus thubhairt thu, Bheir
mi dhoibh feòil, chum gu-n ith iad ré
mìos' iomlain:
22 Am marbhar na caoraich agus am
buar dhoibh[z], chum an sàsuchadh? no an
cruinnichear iasg na mara uile r'a chéile
dhoibh, chum an sàsuchadh?

B.C. 1490.

[a] rann 1
Isa. 5. 25
[b] Salm 139. 21
[c] Isa. 50. 2
59. 1
[d] Ecs. 12. 25
24. 14
[e] Isa. 40. 11
[f] rann 17
[g] Isa. 49. 23
1 Tes. 2. 7
[h] Gen. 13. 15
26. 3
[i] Mat. 15. 33
[j] 1 Sam. 10. 5, 6, &c.
[k] Ecs. 18. 18
Deut. 1. 9-12
[l] 1 Ri. 19. 4
Ion. 4. 3
[m] Ier. 36. 5, 6
[n] Ecs. 24. 1, 9
[o] Luc. 9. 49
Eoin 3. 26
[p] rann 25
Gen. 11. 5
18. 21
Ecs. 19. 20
[q] 2 Ri. 2. 9, 11
Isa. 44. 3
Ioel 2. 28
[r] 1 Cor. 14. 5
[s] Ecs. 19. 10
[t] Ecs. 16. 13
Salm 78. 26-29
105. 40
[u] Ecs. 16. 7
[v] rann. 4, 5
[w] Salm 78. 29
106. 15
[x] Ecs. 16. 36
[y] Salm 78. 30, 31
1. 's e sin, *uaighean ana-miann.*
[z] caib. 1. 46
Ecs. 12. 37
[a] caib. 33. 17

23 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Am bheil làmh an Tighearn' air
fàs goirid[c]? chi thusa nis an tig no nach
tig m'fhocal gu crìch dhuit[d].
24 Agus chaidh Maois a mach, agus
dh'innis e do'n t-sluagh focail an Tighearn',
agus chruinnich e an deich agus an tri
fichead de sheanairibh an t-sluaigh, agus
thug e orra seasamh mu thimchioll a'
phàilliuin.
25 Agus thàinig an Tighearn' a nuas
ann an neul[f], agus labhair e ris, agus
ghabh e de'n spiorad a *bha* air, agus
thug se *e* do'n deich agus an tri fichead
seanair: agus tharladh, an uair a ghabh
an spiorad còmhnuidh orra[j], gu-n d'rinn
iad fàidheadaireachd, agus nach do sguir
iad.
26 Ach dh'fhan dithis *de na* daoinibh
's a' champ; *b'e* ainm aoin diubh Eldad,
agus ainm an fhir eile Medad: agus ghabh
an spiorad còmhnuidh orra, (agus *bha* iad
dhiubhsan a chaidh a sgrìobhadh, ach cha
deachaidh iad a mach do'n phàilliun,) agus
rinn iad fàidheadaireachd 's a' champ[m].
27 Agus ruith òganach, agus dh'innis e
do Mhaois, agus thubhairt e, *Tha* Eldad
agus Medad ri fàidheadaireachd 's a'
champ.
28 Agus fhreagair Iosua mac Nuin,
seirbhiseach Mhaois, *aon* d'a òganaich,
agus thubhairt e, Mo thighearn', a Mhaois,
bac iad[o].
29 Agus thubhairt Maois ris, Am bheil
farmad ort air mo shon-sa? Is e mo
ghuidhe ri Dia gu-m bitheadh sluagh
an Tighearn' uile 'n am fàidhibh[r], *agus*
gu-n cuireadh an Tighearn' a spiorad
orra!
30 Agus chaidh Maois do'n champ, e
féin agus seanairean Israeil.
31 Agus chaidh gaoth a mach o'n Tigh-
earn', agus thug i gearra-goirt[t] o'n fhairge,
agus leig i leo tuiteam làimh ris a' champ,
mar astar là air an taobh so, agus mar
astar là air an taobh eile, mu'n cuairt air
a' champ, agus mar dhà làimh-choille *air
àirde,* air aghaidh na talmhainn.
32 Agus sheas an sluagh suas air an là
sin uile, agus air an oidhche *sin* uile, agus
air an là a b'fhaisge uile, agus thionail
iad na gearra-goirt: esan a bu lugha a
thionail, thionail e deich hòmeir[x], agus
sgaoil iad gu farsuinn doibh féin *iad* mu
thimchioll a' chaimp.
33 'N uair *a bha* an fheòil fathast eadar
am fiacla[y], mu-n do chagnadh i, las fearg
an Tighearn' an aghaidh an t-sluaigh, agus
bhuail an Tighearn' an sluagh le plàigh
ro mhòir.
34 Agus thug e Cibrot-hataabhah[1] mar
ainm air an àite sin; a chionn ann an sin
gu-n d'adhlaic iad an sluagh a mhiann-
aich.
35 Agus dh'imich an sluagh o Chibrot-
hataabhah gu Haserot[a]: agus dh'fhan
iad ann an Haserot.

## CAIB. XII.

*1 Ceannairc Mhiriaim agus Aaroin an aghaidh Mhaois air a cronachadh. 10 Luibhre Mhiriaim.*

AGUS labhair Miriam agus Aaron an aghaidh Mhaois air son na mnatha o Etiopia, a phòs e: oir bha e air pòsadh mnatha o Etiopia[a].

2 Agus thubhairt iad, An do labhair an Tighearna da rìreadh le Maois a mhàin[b]? nach do labhair e mar an ceudna leinne? agus chual' an Tighearn' e[d].

3 (A nis *bha* 'n duine Maois ro chiùin, thar nan uile dhaoine a *bha* air aghaidh na talmhainn.)

4 Agus labhair an Tighearna gu grad ri Maois[e], agus ri Aaron, agus ri Miriam, Thigibh a mach sibhse 'n 'ur triuir gu pàilliun a' choimhthionail. Agus thàinig iad 'n an triuir a mach.

5 Agus thàinig an Tighearna nuas ann am meall neòil[g], agus sheas e ann an dorus a' phàilliuin, agus ghairm e air Aaron agus Miriam: agus thàinig iad le 'chéile mach.

6 Agus thubhairt e, Eisdibh a nis ri m' bhriathraibh-sa: Ma tha fàidh 'n 'ur measg, ni mise an Tighearna mi féin aithnichte dha ann an taisbeanadh[i], *agus* labhraidh mi ris ann am bruadar[j].

7 Cha-n ann mar sin do mo sheirbhiseach Maois a *tha* fìrinneach[k] ann am thigh uile[l].

8 Beul ri beul labhraidh mi ris-san[m], eadhon gu soilleir, agus cha-n ann 'am briathraibh dorcha, agus chi e coslas an Tighearna: c'ar son ma ta nach robh eagal oirbh[n] labhairt an aghaidh mo sheirbhisich Maois?

9 Agus las fearg an Tighearna 'n an aghaidh, agus dh'fhalbh e.

10 Agus dh'fhalbh an neul bhàrr a' phàilliuin, agus, feuch, *rinneadh* Miriam 'n a lobhar[o], *geal* mar shneachda: agus dh'amhairc Aaron air Miriam, agus, feuch, *bha* i 'n a lobhar.

11 Agus thubhairt Aaron ri Maois, Och! mo thighearna, guidheam ort, na cuir am peacadh as ar leth, leis an d'rinn sinn gu h-amaideach[r], agus leis an do pheacaich sinn.

12 Na bitheadh i mar aon marbh, d'am bheil an fheòil air a leth-chaitheadh, 'n uair a thig e mach á broinn a mhàthar.

13 Agus ghlaodh Maois ris an Tighearn', ag ràdh, Leighis i nis[t], O Dhé, guidheam ort.

14 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Nan tilgeadh a h-athair ach smugaid 'n a h-eudan, nach bu chòir dhi 'bhi fo nàire seachd làithean? druidear a mach o'n champ i ré sheachd làithean[u], agus 'n a dhéigh sin gabhar a steach i *ris*.

15 Agus dhruideadh Miriam a mach o'n champ seachd làithean: agus cha do ghabh an sluagh an turus, gus an d'thugadh Miriam a steach *a ris*.

R.C. 1490.

a Ecs. 2. 21
b Ecs. 15. 20; Mic. 6. 4
c caib. 32. 8
d caib. 11. 1; Salm 94. 7-9; Isa. 37. 4; Ese. 35. 12, 13
e Salm 76. 9
f Deut. 1. 23
g caib. 11. 25
h rann 16
i Gen. 15. 1; 46. 2
j Iob 33. 15; Ese. 1. 1; Luc. 1. 11, 22; Gnio. 10. 11, 17
k Eabh. 3. 2, 5
l 1 Tim. 3. 15; 1 Pead. 2. 4, 5
m Ecs. 33. 11; Deut. 34. 10
n 2 Pead. 2. 10
o Deut. 24. 9; 2 Ri. 5. 27; 2 Each. 26. 19-21
p rann 8; Ecs. 17. 9
q rann 22
r 2 Sam. 24. 10; Gnà. 30. 32
s Gen. 14. 10; Deut. 1. 24; Bre. 1. 9, 19
t Seum. 5. 15
u Lebh. 13. 46
v Neh. 9. 25, 35; Ese. 34. 14
w Deut. 31. 6, 7, 23

16 Agus 'n a dhéigh sin dh'imich an sluagh o Haserot, agus champaich iad ann am fàsach Pharain.

## CAIB. XIII.

*1 Luchd-rannsachaidh tìre Chanaain. 17 Seòladhean air an tabhairt dhoibh. 21 Na rinn iad: 26 an aithris.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Cuir daoine uait[c], a chum gu-n rannsaich iad tìr Chanaain, a bheir mise do chloinn Israeil; as gach uile thréibh d'an aithrichibh cuiridh sibh duine, gach aon *diubh* 'n a cheannard 'n am measg.

3 Agus chuir Maois iad o fhàsach Pharain[f], a réir àithne an Tighearna: *bu* cheannardan na daoine sin uile air cloinn Israeil.

4 Agus *is* iad so an ainmean: De thréibh Reubein, Samua mac Shacuir.

5 De thréibh Shimeoin, Saphat mac Hori.

6 De thréibh Iudah, Caleb mac Iephuneh.

7 De thréibh Isachair, Igal mac Ioseiph.

8 De thréibh Ephraim, Hosea[h] mac Nuin.

9 De thréibh Bheniamin, Palti mac Raphu.

10 De thréibh Shebuluin, Gadiel mac Shodi.

11 De thréibh Ioseiph, eadhon de thréibh Mhanaseh, Gadi mac Shusi.

12 De thréibh Dhan, Amiel mac Ghemali.

13 De thréibh Aseir, Setur mac Mhichaeil.

14 De thréibh Naphtali, Nahbi mac Uopsi.

15 De thréibh Ghad, Geul mac Mhachi.

16 *Is* iad sin ainmean nan daoine a chuir Maois a ghabhail beachd air an fhearann: Agus thug Maois Iehosua mar ainm air Hosea, mac Nuin[p].

17 Agus chuir Maois iad a ghabhail beachd air talamh Chanaain, agus thubhairt e riu, Rachaibh suas air *an t-slighe* so mu dheas[q], agus gabhaibh suas a chum na beinne[s];

18 Agus faicibh am fearann, ciod e, agus an sluagh a tha 'n an còmhnuidh ann, am *bheil* iad làidir no anmhunn, tearc no lìonmhor;

19 Agus ciod e am fearann anns am bheil iad a chòmhnuidh, am *bheil* e maith no olc; agus ciod iad na bailtean anns *am bheil* iad 'n an còmhnuidh, an ann 'am bùthaibh, no ann an daingneachaibh làidir;

20 Agus ciod e an talamh, am *bheil* e reamhar no bochd[v], am bheil coille ann no nach 'eil. Agus bitheadh agaibh deadh mhisneach[w], agus thugaibh leibh de thoradh an fhearainn. (A nis *b'e* 'n t-àm àm nan ceud dhearca-fìona abuich.)

21 Mar sin chaidh iad suas, agus ranns-

aich iad am fearann o fhàsach Shin[a] gu Rehob[b], mar a théid daoine gu Hamat.

22 Agus chaidh iad suas mu dheas, agus thàinig iad gu Hebron, far *an robh* Ahiman, Sesai, agus Talmai, mic Anaic[c]. (A nis thogadh Hebron[d] seachd bliadhna roimh Shoan[e] 's an Eiphit.)

23 Agus thàinig iad gu sruth[1] Escoil[2], agus ghearr iad sìos as a sin geug le aon bhagaid fhìon-dhearc, agus ghiùlain iad i eadar dhithis air luirg: agus *thug iad leo* de na pomgranataibh, agus de na fìgibh.

24 Thugadh sruth Escoil mar ainm air an àite sin, air son a' bhagaide fhìon-dhearcan a ghearr clann Israeil sìos as a sin.

25 Agus phill iad o rannsachadh an fhearainn an déigh dhà fhichead là.

26 Agus dh'imich iad, agus thàinig iad gu Maois, agus gu Aaron, agus gu comhchruinneachadh chloinn Israeil uile, gu fàsach Pharain, gu Cadeis[h]; agus thug iad leo fios d'an ionnsuidh, agus a dh'ionnsuidh a' chomhchruinneachaidh uile, agus dh'fheuch iad dhoibh toradh na tìre.

27 Agus dh'innis iad dha, agus thubhairt iad, Thàinig sinne a dh'ionnsuidh an fhearainn gus an do chuir thu sinn, agus gu deimhin tha e a' sruthadh le bainne agus le mil[k]; agus *is* e so a thoradh[l].

28 Gidheadh, *tha* an sluagh làidir[m] a tha 'n an còmhnuidh 's an fhearann, agus *tha* na bailtean air an cuairteachadh le ballachaibh, *agus* ro mhòr: agus os bàrr, chunnaic sinn clann Anaic an sin[q].

29 Tha na h-Amalecich[r] 'n an còmhnuidh ann am fearann na h-àirde deas; agus *tha* na Hitich, agus na h-Iebusaich, agus na h-Amoraich, 'n an còmhnuidh 's na beanntaibh; agus *tha* na Canaanaich 'n an còmhnuidh làimh ris an fhairge, agus ri taobh Iordain.

30 Agus chiùinich Caleb an sluagh[y] an làthair Mhaois, agus thubhairt e, Rachamaid suas a dh'aon fheachd, agus sealbhaicheamaid e; oir is urrainn sinn gu cinnteach a cheannsachadh[z].

31 Ach thubhairt na daoine a chaidh suas maille ris, Cha-n urrainn sinn dol suas an aghaidh an t-sluaigh; oir *is* treise iad na sinne.

32 Agus thug iad droch sgeul air an fhearann a rannsaich iad gu cloinn Israeil, ag ràdh, Am fearann troimh an deachaidh sinne g'a rannsachadh, *is* fearann e a tha 'g itheadh suas a luchd-àiteachaidh, agus an sluagh uile a chunnaic sinn ann, *is* daoine iad de mheudachd mhòir[f].

33 Agus chunnaic sinn na famhairean an sin, mic Anaic[g], *a thàinig* o na famhairean; agus bha sinne 'n ar sealladh féin mar fhionnain-fheoir[i], agus bha sinn mar sin 'n an sealladh-san.

B.C. 1490.

[a] Ios. 15. 1
[b] Ios. 19. 28
[c] Ios. 11. 21
[d] Ios. 21. 11
[e] Salm 78. 12
Isa. 19. 11
[f] caib. 11. 4
[1] *gleann.*
[2] 's e sin, *bagaid fhìon-dhearcan.*
[g] Salm 106. 24, 25
[h] caib. 20. 1, 16
[i] caib. 16. 4, 22
[j] rann. 30, 38
[k] Ecs. 33. 3
[l] Deut. 1. 25, &c.
[m] Deut. 9. 1, 2
[n] Deut. 10. 15
2 Sam. 15. 25, 26
22. 20
1 Ri. 10. 9
Salm 147. 11
[o] caib. 13. 27
[p] Deut. 9. 23
[q] rann 33
[r] caib. 14. 43
Ecs. 17. 8
[s] Deut. 20. 3
[t] caib. 24. 8
[3] *an sgàile.*
[u] Gen. 48. 21
Deut. 20. 1-4
31. 6, 8
Bre. 1. 22
2 Each. 15. 2
32. 8
Salm 46. 7, 11
Isa. 8. 9, 10
41. 10
Am. 5. 14
Sech. 8. 23
Ròm. 8. 31
[v] Isa. 41. 14
[w] Ecs. 17. 4
[x] caib. 16. 19, 42
20. 6
[y] Ios. 14. 7, 8
[z] Ròm. 8. 37
[a] Sech. 8. 14
Eabh. 3. 16
[b] Salm 106. 24
Eoin 12. 47
[c] Ecs. 32. 10
[d] Deut. 9. 26-28
[e] Deut. 32. 27
Ese. 20. 9, 14
[f] Deut. 9. 2
[g] rann 22
[h] Ios. 2. 9, 10
[i] Isa. 40. 22
[j] Ecs. 33. 11

## CAIB. XIV.

1 *Tha'n sluagh ri gearan 'n uair a chual' iad aithris an luchd-rannsaichidh.* 29 *Chronaich an Tighearn' iad.*

AGUS thog an comhchruinneachadh uile suas an guth, agus ghlaodh iad; agus ghuil an sluagh air an oidhche sin[f].

2 Agus rinn clann Israeil uile gearan[g] an aghaidh Mhaois, agus an aghaidh Aaroin; agus thubhairt an comhchruinneachadh uile riu, Och nach d'fhuair sinn bàs ann an tìr na h-Eiphit, no nach d'fhuair sinn bàs anns an fhàsach so!

3 Agus c'ar son a thug an Tighearna sinn do'n fhearann so, a thuiteam leis a' chlaidheamh, a chum gu-m bitheadh ar mnathan, agus ar clann bheag 'n an cobhartaich? nach *b*'fhèarr dhuinn pilltinn do'n Eiphit?

4 Agus thubhairt iad gach fear r'a chéile, Deanamaid dhuinn féin ceannard, agus pilleamaid do'n Eiphit.

5 An sin thuit Maois agus Aaron air an aghaidh[i] an làthair coimhthionail comhchruinneachaidh chloinn Israeil uile.

6 Agus reub Iosua mac Nuin[j], agus Caleb mac Iephuneh, a *bha* dhiubhsan a rannsaich am fearann, an eudach.

7 Agus labhair iad ri cuideachd chloinn Israeil uile, ag ràdh, Am fearann a chaidh sinne troimhe g'a rannsachadh, *is* fearann ro mhaith e.

8 Ma tha tlachd aig an Tighearn' annainn[n], an sin bheir e sinn a dh'ionnsuidh an fhearainn so, agus bheir e dhuinn e; fearann a tha 'sruthadh le mil agus le bainne[o].

9 A mhàin na deanaibh ceannairc[p] an aghaidh an Tighearn', agus na bitheadh eagal sluaigh an fhearainn oirbh[s]; oir *is* aran duinn iad[t]: dh'fhalbh an dìon[3] uatha, agus *tha* 'n Tighearna maille ruinne[u]; na bitheadh eagal oirbh rompa[v].

10 Ach dh'iarr an comhchruinneachadh uile an clachadh le clachan[w]. Agus dh'fhoillsicheadh glòir an Tighearn'[x] ann am pàilliun a' choimhthionail, an làthair chloinn Israeil uile.

11 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Cia fhad a bhrosnaicheas an sluagh so mi[a]? agus cia fhad a bhitheas e mu-n creid iad mi, air son nan comharaidhean uile a nochd mi 'n am measg[b]?

12 Buailidh mi iad leis a' phlàigh, agus fògraidh mi iad, agus ni mi thusa a'd' chinneach na's mò[c], agus na's cumhachdaiche na iadsan.

13 Agus thubhairt Maois ris an Tighearn'[d], An sin cluinnidh na h-Eiphitich[e] e, (oir thug thusa nìos an sluagh so le d' chumhachd o bhi 'n am measg,)

14 Agus innsidh iad e do luchd-àiteachaidh an fhearainn so: *oir* chual' iad gu *bheil* thusa, a Thighearn', am measg an t-sluaigh so[h]; gu *bheil* thusa, a Thighearn', air d'fhaicinn aghaidh ri h-aghaidh[j]; agus *gu bheil* do neul a' seasamh os an

ceann[a]; agus *gu bheil* thu ag imeachd rompa[b], ann am meall neòil 's an là, agus ann am meall teine 's an oidhche.

15 A nis, *ma* mharbhas tu an sluagh so *uile* mar aon duine, an sin labhraidh na cinnich a chual' iomradh ort, ag ràdh,

16 A chionn nach b'urrainn an Tighearn'[e] an sluagh so thoirt do'n fhearann a mhionnaich e dhoibh, uime sin mharbh e iad 's an fhàsach.

17 Agus a nis, guidheam ort, bitheadh cumhachd mo Thighearna mòr[h], a réir mar a labhair thu, ag ràdh[i],

18 *Tha* an Tighearna fad-fhulangach, agus mòr-thròcaireach a' toirt maitheanais ann an aingidheachd[k], agus *ann an* eusaontas, agus air chor sam bith nach saor *an ciontach*; a' leantuinn aingidheachd nan aithrichean air a' chloinn[n], air an treas, agus air a' cheathramh *ginealach*.

19 Maith[p], guidheam ort, aingidheachd an t-sluaigh so, a réir meud do thròcair, agus a réir mar a thug thu maitheanas do'n t-sluagh so o'n Eiphit gus a nis.

20 Agus thubhairt an Tighearna, Mhaith mi, a réir d'fhocail[r]:

21 Ach cho fìor 's a tha mi beò, lìonar an talamh uile le glòir an Tighearna[s].

22 Oir na daoine sin uile a chunnaic mo ghlòir, agus mo chomharaidhean a rinn mi 's an Eiphit, agus anns an fhàsach, agus a bhuair mi nis na deich uairean so, agus nach d'éisd ri m' ghuth;

23 Gu cinnteach cha-n fhaic iadsan am fearann a mhionnaich mi d'an aithrichibh[w], ni mò a chi neach air bith dhiubhsan a bhrosnaich mi e:

24 Ach mo sheirbhiseach Caleb[x], a chionn gu-n robh aige-san spiorad eile maille ris, agus gu-n do lean e mi gu h-iomlan, esan bheir mi do'n fhearann d'an deachaidh e; agus sealbhaichidh a shliochd e.

25 (A nis bha na h-Amalecich, agus na Canaanaich 'n an còmhnuidh 's a' ghleann.) Am màireach pillibh, agus rachaibh do'n fhàsach, air slighe na mara ruaidhe.

26 Agus labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

27 Cia fhad *a ghiùlaineas mi* leis an droch chomhchruinneachadh[a] so, a *tha* ri gearan a'm' aghaidh? chuala mi gearain chloinn Israeil[b], leis *am bheil* iad ri gearan a'm' aghaidh.

28 Abair riu, Cho fìor 's a tha mi beò, ars' an Tighearna, mar a labhair sibh a' m' éisdeachd, mar sin ni mi ribh.

29 'S an fhàsach so tuitidh 'ur coluinnean: agus a' mheud 's a chaidh àireamh dhibh[d], a réir 'ur n-àireimh iomlain, o fhichead bliadhna dh'aois agus os a cheann, a rinn gearan a'm' aghaidh,

30 Gun amharus sam bith cha tig sibh a steach do'n fhearann a mhionnaich[2] mise gu-n tugainn oirbh còmhnuidh a ghabhail ann, saor o Chaleb mac Iephuneh, agus Iosua mac Nuin.

R.C. 1490.

[a] caib. 10. 34
[b] Ecs. 13. 21, 22
[c] Salm 106. 24
[d] 1 Cor. 10. 5
[e] Deut. 9. 28; Ios. 7. 9
[f] caib. 32. 13; Salm 107. 40
[g] Ier. 3. 1, 2; Ese. 23. 35; Hos. 9. 1
[h] Mic. 3. 8; Mat. 9. 6, 8
[i] Ecs. 34. 6, 7
[j] caib. 13. 25
[k] Mic. 7. 18
[1] *atharrachadh mo rùin.*
[l] Ier. 18. 9, 10; Tuir. 3. 31-33
[m] caib. 23. 19
[n] Ecs. 20. 5; Ier. 23. 2
[o] rann 27
[p] Salm 78. 38
[q] caib. 13. 31, 32
[r] Salm 106. 23; Seum. 5. 16
[s] Salm 72. 19; Isa. 66. 18, 19
[t] 1 Cor. 10. 10; Eabh. 3. 17; Iud. 5
[u] caib. 26. 65; Ios. 14. 6, 10
[v] Ecs. 33. 4; Isa. 26. 16
[w] Deut. 1. 35, &c.; Salm 95. 11; Ese. 20. 15; Eabh. 3. 17, 18
[x] caib. 32. 11, 12
[y] rann 25
[z] 2 Each. 15. 2
[a] Mat. 17. 17
[b] Ecs. 16. 12
[c] caib. 10. 33
[d] caib. 1. 45
[e] caib. 21. 3; Bre. 1. 17
[2] *thog mi mo làmh.*

31 Ach 'ur clann bheag, a thubhairt sibh a bhitheadh 'n an cobhartaich, iadsan bheir mi steach, agus gabhaidh iad eòlas air an fhearann air an d' rinn sibhse tàir[c].

32 Agus air 'ur son-se dheth, tuitidh 'ur coluinnean[d] anns an fhàsach so.

33 Agus bithidh 'ur clann air seacharan 's an fhàsach dà fhichead bliadhna[f], agus giùlainidh iad 'ur strìopachais[g], gus an caithear 'ur coluinnean 's an fhàsach.

34 A réir àireimh nan làithean anns an do rannsaich sibh am fearann, *eadhon* dà fhichead là[j], (gach là air son bliadhna,) giùlainidh sibh 'ur n-euceartan, eadhon dà fhichead bliadhna, agus bithidh fios agaibh air mo[1] bhriseadh-geallaidh-sa[l].

35 Thubhairt mise an Tighearn' e[m], *agus* gu cinnteach ni mi e do'n chomhchruinneachadh olc so uile[o], a chruinnich a' m' aghaidh: anns an fhàsach so claoidhear iad, agus an sin gheibh iad bàs.

36 Agus na daoine a chuir Maois a rannsachadh an fhearainn[q], a phill, agus a thug air a' chomhchruinneachadh uile gearan a dheanamh 'n a aghaidh, le droch sgeul a thoirt seachad air an fhearann,

37 Fhuair eadhon na daoine sin, a thug seachad droch sgeul air an fhearann, bàs leis a' phlàigh an làthair an Tighearn'[t].

38 Ach de na daoinibh sin a chaidh a rannsachadh an fhearainn, mhair Iosua mac Nuin, agus Caleb mac Iephuneh beò[u].

39 Agus dh'innis Maois na briathra sin do chloinn Israeil uile: agus rinn an sluagh caoidh mhòr[v].

40 Agus dh'éirich iad gu moch 's a' mhaduinn, agus chaidh iad suas gu mullach an t-sléibh, ag ràdh, Feuch, *tha* sinne *an so*, agus théid sinn suas do'n àit a gheall an Tighearn'; oir pheacaich sinn.

41 Agus thubhairt Maois, C'ar son a nis a tha sibh a' briseadh àithne an Tighearn'[y]? ach cha soirbhich *an ni so leibh.*

42 Na rachaibh suas, oir *cha-n 'eil* an Tighearna 'n 'ur measg; a chum as nach buailear sibh an làthair 'ur naimhdean.

43 Oir *tha* na h-Amalecich agus na Canaanaich an sin roimhibh, agus tuitidh sibh leis a' chlaidheamh: a chionn gu-n do chlaon sibh o'n Tighearn'[z], uime sin cha bhi an Tighearna maille ribh.

44 Ach ghabh iad de dhànadas orra dol a suas gu mullach an t-sléibh: gidheadh cha deachaidh àirc coimhcheangail an Tighearna[c], no Maois, a mach as a' champ.

45 An sin thàinig na h-Amalecich a nuas, agus na Canaanaich, a bha 'n an còmhnuidh 's an t-sliabh sin, agus bhuail siad iad, agus chuir iad an ruaig orra, *eadhon* gu Hormah[e].

## CAIB. XV.

1 *Lagh-thabhartais àraidh.* 32 *Chlachadh gu bàs fear-brisidh na sàbaid.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair

riu, 'N uair a thig sibh a chum fearainn 'ur n-àiteachan còmhnuidh, a *tha* mise a' tabhairt dhuibh,

3 Agus a bheir sibh suas tabhartas le teine do'n Tighearna[c], tabhartas-loisgte no ìobairt, gu bòid a choimhlionadh[d], no mar thabhartas saor-thoile, no 'n 'ur n-àrd fhéillibh[f], a dheanamh fàile chùbhraidh do'n Tighearna[g], de'n spréidh no de'n treud.

4 An sin bheir esan a bheir seachad a thabhartas do'n Tighearna, seachad tabhartas-bìdh de'n deicheamh cuid de phlùr, measgta maille ris a' cheathramh *cuid* de hin olaidh[j].

5 Agus bheir thu seachad an ceathramh *cuid* de hin fìona mar thabhartas-dibhe, maille ris an tabhartas-loisgte no'n ìobairt, air son aon uain.

6 No air son reithe, bheir thu seachad mar thabhartas-bìdh, dà dheicheamh cuid de phlùr, measgta leis an treas *cuid* de hin olaidh.

7 Agus a chum tabhartais-dibhe, bheir thu seachad an treas *cuid* de hin fìona, *chum* fàile chùbhraidh do'n Tighearna.

8 Agus an uair a bheir thu seachad tarbh òg *mar* ìobairt-loisgte, no *mar* ìobairt gu bòid a choimhlionadh, no *mar* ìobairt-shìth do'n Tighearn'[m],

9 An sin bheirear maille ris an tarbh òg[n], tabhartas-bìdh de thri deich codaichibh de phlùr, measgta le leth hin olaidh.

10 Agus bheir thu seachad a chum tabhartais-dibhe leth hin fìona, *chum* tabhartais a bheirear suas le teine, dh'fhaile cùbhraidh do'n Tighearna.

11 Mar so nithear air son aon tairbh[p], no air son aon reithe, no air son uain, no minn.

12 A réir an àireimh a bheir sibh seachad, mar sin ni sibh do gach aon, a réir an àireimh.

13 Gach neach a rugadh 's an dùthaich, ni e na nithe sin air a' mhodh so, ann an tabhartas a thoirt seachad a bheirear suas le teine, dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearn'.

14 Agus ma bhitheas coigreach air chuairt maille ribh, no co air bith e *'bhithcas* 'n 'ur measg 'n 'ur ginealachaibh, agus gu-n toir e seachad tabhartas a bheirear suas le teine, dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearna; mar a ni sibhse, mar sin ni esan.

15 *Bithidh* aon reachd[t] dhuibhse a tha de'n chomhchruinneachadh agus mar an ceudna do'n choigreach a tha air chuairt *maille ribh*, reachd sìorruidh 'n 'ur ginealachaibh: mar *tha* sibhse, mar sin bithidh an coigreach an làthair an Tighearn'.

16 Aon lagh, agus aon mhodh, bithidh agaibhse, agus aig a' choigreach a tha air chuairt maille ribh.

17 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

18 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair riu, 'N uair a théid sibh a steach do'n fhearann d'am bheil mise 'g 'ur tabhairt[a],

19 An sin tarlaidh, 'n uair a dh'itheas sibh a dh'aran an fhearainn[b], gu-n toir sibh suas tabhartas-togta do'n Tighearna.

20 Bheir sibh suas breacag de'n cheud chuid d'ur taois[e], *mar* thabhartas-togta; mar *a thogas sibh* tabhartas-togta an urlair-bhualaidh[h], mar sin togaidh sibh i.

21 De'n cheud chuid d'ur taois bheir sibh do'n Tighearna tabhartas-togta, 'n 'ur ginealachaibh.

22 Agus ma rinn sibh mearachd[i], agus nach do ghléidh sibh na h-àitheantan sin uile a labhair an Tighearna ri Maois,

23 *Eadhon* gach *ni* a dh'àithn an Tighearna dhuibh le làimh Mhaois, o'n là sin anns an d'thug an Tighearn' àithne do *Mhaois*, agus o sin suas air feadh 'ur ginealach;

24 An sin tarlaidh, ma rinneadh *ni sam bith* ann an aineolas, gun fhios do'n chomhchruinneachadh gu-n toir an comhchruinneachadh uile seachad aon tarbh òg a chum ìobairt-loisgte, chum fàile chùbhraidh do'n Tighearna, maille r'a thabhartas-bìdh[k], agus a thabhartas-dibhe, a réir a' ghnàtha, agus aon mheann de na gabhraibh chum ìobairt-pheacaidh[l].

25 Agus ni an sagart réite air son comhchruinneachaidh chloinn Israeil uile, agus maithear dhoibh *e*, oir *is* aineolas a th'ann[o]: agus bheir iad leo an tabhartas, ìobairt a bheirear suas le teine do'n Tighearn', agus an ìobairt-pheacaidh an làthair an Tighearn', air son an aineolais.

26 Agus maithear e do chomhchruinneachadh chloinn Israeil uile, agus do'n choigreach a tha air chuairt 'n am measg; do bhrìgh gu-*n robh* an sluagh uile ann an aineolas.

27 Agus ma pheacaicheas anam sam bith trìd aineolais[q], an sin bheir e leis gabhar de'n cheud bhliadhna chum ìobairt-pheacaidh.

28 Agus ni an sagart réite[r] air son an anama a pheacaicheas gu h-aineolach, an uair a pheacaicheas e le aineolas an làthair an Tighearn', a dheanamh réite air a shon; agus maithear dha e.

29 Bithidh aon lagh agaibh air a shonsan a pheacaicheas trìd aineolais, *araon air* a shonsan a rugadh am measg chloinn Israeil, agus air son a' choigrich a tha air chuairt 'n am measg[s].

30 Ach an t-anam a ni 'bheag gu[1] h-anndàna[u], (*co dhiubh* a rugadh e 's an tìr, no 's coigreach e,) tha esan a' toirt easurraim do'n Tighearn'; agus gearrar an t-anam sin as o mheasg a shluaigh.

31 Do bhrìgh gu-n d' rinn e tàir air focal an Tighearn'[v], agus gu-n do bhris e 'àithne, gearrar an t-anam sin as gu tur: *bithidh* 'aingidheachd air féin.

32 Agus an uair a bha clann Israeil 's an fhàsach, fhuair iad duine a' tional mhaidean air là na sàbaid[w].

R.C. 1490.

[a] Deut. 26. 1. &c.
[b] Ios. 5. 11, 12
[c] Lebh. 1. 2, 3
[d] Lebh. 7. 16; 22. 18, 21
[e] Gnà. 3. 9, 10
[f] Lebh. 23. 8, 12
[g] Ecs. 29. 18
[h] Lebh. 23. 10
[i] Lebh. 4. 2, &c.
[j] caib. 28. 5, &c. Lebh. 14. 10
[k] rann. 8-10
[l] caib. 28. 15; Lebh. 4. 23; Esr. 6. 17; 8. 35
[m] Lebh. 7. 11
[n] caib. 28. 12, &c.
[o] Gnio. 3. 17, 19; 1 Tim. 1. 13; Eabh. 5. 2
[p] caib. xxviii.
[q] Eabh. 12. 14
[r] Lebh. 4. 35
[s] Ròm. 3. 29, 30
[t] rann 29; caib. 9. 14; Ecs. 12. 49
[1] *le làimh àird.*
[u] Deut. 17. 12; Salm 19. 13; Eabh. 10. 26; 2 Pead. 2. 10
[v] 2 Sam. 12. 9; Gnà. 13. 13; Gnio. 13. 41; Eabh. 10. 28, 29
[w] Ecs. 35. 2, 3

33 Agus thug iadsan a fhuair e a' tional
mhaidean a dh'ionnsuidh Mhaois e, agus
a dh'ionnsuidh Aaroin, agus a dh'ionn-
suidh a' chomhchruinneachaidh uile.
34 Agus chuir iad 'an làimh e[d], a chionn
nach d'innseadh ciod bu chòir a dheanamh
ris.
35 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Cuirear an duine gu cinnteach gu
bàs[e]; clachaidh an comhchruinneachadh
uile e le clachan[g] an taobh a muigh de'n
champ.
36 Agus thug an comhchruinneachadh
uile[i] mach as a' champ e, agus chlach
iad e le clachan, agus fhuair e bàs; mar
a dh'aithn an Tighearna do Mhaois.
37 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
38 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair
riu, iad a dheanamh fàbhra[l] dhoibh féin
air iomallaibh an eudaich air feadh an
ginealach, agus iad a chur air fàbhra nan
iomall iall de ghorm.
39 Agus bithidh e dhuibh mar fhàbhra,
agus amhaircibh sibh air, a chum gu-n
cuimhnich sibh uile àitheantan an Tigh-
earn', agus gu-n dean sibh iad; agus nach
iarr sibh an déigh 'ur cridhe[m] agus 'ur
sùl féin, nithe a's àbhaist duibh dol 'n an
déigh le ana-miann[n]:
40 A chum gu-n cuimhnich, agus gu-n
dean sibh m'àitheantan uile[p], agus gu-m
bi sibh naomh do 'ur Dia[q].
41 *Is* mise an Tighearna 'ur Dia[r], a
thug a mach sibh á tìr na-Eiphit, gu bhi
a'm' Dhia dhuibh[t]: *Is* mise an Tighearna
'ur Dia.

## CAIB. XVI.

1 *Ceannairc Chorah, Dhatain, agus Abiraim.*
31 *Shluig an talamh suas iad.*

AGUS ghabh Corah[v] mac Idsair, mhic
Chohait, mhic Lebhi, agus Datan
agus Abiram mic Eliaib, agus On mac
Pheleit, mic Reubein, *daoine:*
2 Agus dh'éirich iad suas an làthair
Mhaois, maille ri daoin' àraidh de chloinn
Israeil, dà cheud agus leth-cheud ceann-
ard de'n choimhthional, inbheach[y] 's a'
chomhchruinneachadh, daoine iomraid-
each.
3 Agus chruinnich siad iad féin an ceann
a chéile[a] an aghaidh Mhaois agus an agh-
aidh Aaroin, agus thubhairt iad riu, *Tha
sibh a' gabhail* tuilleadh 's a chòir oirbh
féin, do bhrìgh gu *bheil* an comhchruinn-
eachadh uile naomh gach aon diubh[b],
agus *tha* 'n Tighearna 'n 'am measg[d]: c'ar
son uime sin a tha sibh 'g 'ur togail féin
suas os ceann comhchruinneachaidh an
Tighearna?
4 Agus an uair a chuala Maois *e*, thuit
e air 'aghaidh[e]:
5 Agus labhair e ri Corah, agus r'a
chuideachd uile, ag ràdh, Eadhon am
màireach nochdaidh an Tighearna cò iad
*a's* leis, agus cò *a tha* naomh[f], agus bheir e

B.C. 1490.

[a] Eabh. 12. 14
[b] caib. 17. 5
[c] caib. 3. 10
Lebh. 10. 3
21. 17, 18
Ese. 40. 46
44. 15, 16
[d] Lebh. 24. 12
[e] Ecs. 31. 14, 15
[f] Eph. 1. 4
[g] Lebh. 24. 14
[h] Eabh. 5. 4
[i] Ios. 7. 25
[j] rann 13
Isa. 7. 13
[k] caib. 3. 41, 45
8. 14
Deut. 10. 8
[l] Deut. 22. 12
Mat. 23. 5
[m] Deut. 29. 19
Iob 31. 7
Ier. 9. 14
Ese. 6. 9
[n] Salm 73. 27
106. 39
[o] Ecs. 16. 8
1 Sam. 8. 7
Gnio. 5. 4
1 Cor. 3. 5
[p] Salm 119. 4
[q] Lebh. 11. 44, 45
[r] Lebh. 22. 33
[s] rann 9
[t] Eabh. 11. 16
[u] caib. 26. 10, 11
Deut. 11. 6
Salm 106. 17, 18
[v] caib. 26. 9
Ecs. 6. 21
Iud. 11
[w] Ecs. 3. 8
Lebh. 20. 24
[x] Gen. 4. 5
Isa. 1. 10-15
[y] caib. 26. 9
[z] 1 Sam. 12. 3
Gnio. 20. 23
2 Cor. 7. 2
[a] caib. 28. 15
Lebh. 4. 23
Esr. 6. 17
8. 35
[b] Ecs. 19. 6
[c] 1 Sam. 12. 7
[d] Ecs. 29. 45
[e] caib. 14. 5
20. 6
[f] Lebh. 21. 6, &c.

air teachd am fagus da[a]: bheir e eadhon
airsan a ròghnaich e[b], teachd am fagus
da[c].
6 Deanaibh-se so; gabhaibh dhuibh
féin tùiseirean, Corah, agus a chuideachd
uile:
7 Agus cuiribh teine annta, agus cuiribh
tùis orra an làthair an Tighearn' air an là
màireach; agus an duine sin a ròghnaich-
eas[f] an Tighearna, *bithidh* esan naomh.
*Tha sibh a' gabhail* tuilleadh 's a chòir
oirbh féin, sibhse a mhaca Lebhi[h].
8 Agus thubhairt Maois ri Corah, Eisd-
ibh, guidheam oirbh, sibhse a mhaca
Lebhi:
9 An ni beag *e* 'n 'ur *barail-se*[j], gu-n
do sgar Dia Israeil[k] sibh o chomhchruinn-
eachadh Israeil gu'r toirt am fagus da
féin, a dheanamh seirbhis pàilliuin an
Tighearn', agus a sheasamh 'am fianuis
a' chomhchruinneachaidh a fhrithealadh
dhoibh?
10 Agus thug e thus' am fagus *da féin*,
agus do bhràithrean uile mic Lebhi maille
riut; agus am bheil sibh ag iarraidh na
sagartachd mar an ceudna?
11 Air an aobhar sin *tha* thusa, agus do
chuideachd uile, air 'ur cruinneachadh
an ceann a chéile an aghaidh an Tigh-
earna: agus *a thaobh* Aaroin, ciod e[o], gu
bheil sibh ri gearan 'n a aghaidh-san?
12 Agus chuir Maois *teachdairean uaith*
a ghairm Dhatain agus Abiraim mhac
Eliaib, a thubhairt, Cha téid sinn suas.
13 An ni beag e[s] gu-n d'thug thu nìos
sinn á talamh a tha 'sruthadh le bainne
agus le mil, gu'r marbhadh 's an fhàsach,
mur dean thu thu féin gu h-iomlan a'd'
uachdaran os ar ceann[u]?
14 A thuilleadh air so, cha d' thug thu
sinn gu fearann a tha 'sruthadh le mil agus
le bainne[w], ni mò thug thu dhuinn oigh-
reachd mhacharach agus fhìon-liosan: an
cuir thu mach sùilean nan daoine sin?
cha téid sinne suas.
15 Agus bha Maois ro dhiomach, agus
thubhairt e ris an Tighearna, Na bitheadh
meas agad d'an tabhartas[x]; cha do ghabh
mise aon asal uatha[z], ni mò a rinn mi
cron air aon diubh.
16 Agus thubhairt Maois ri Corah, Bi
thusa agus do chuideachd uile an làthair
an Tighearn', thusa, agus iadsan, agus
Aaron am màireach:
17 Agus gabhaibh gach duine a thùiseir,
agus cuiribh tùis annta, agus thugaibh an
làthair an Tighearna[c] gach duine a thùis-
eir, dà cheud agus leth-cheud tùiseir;
thusa mar an ceudna, agus Aaron, gach
aon *dhibh* a thùiseir.
18 Agus ghabh gach duine *dhiubh* a
thùiseir, agus chuir iad teine annta, agus
chuir iad tùis orra, agus sheas iad ann an
dorus pàilliuin a' choimhthionail maille ri
Maois agus ri Aaron.
19 Agus chruinnich Corah an comh-
chruinneachadh uile 'n an aghaidh gu

dorus pàilliuin a' choimhthionail: agus thaisbeineadh glòir an Tighearna[b] do'n chomhchruinneachadh uile.

20 Agus labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

21 Sgaraibh sibh féin o mheasg a' chomhchruinneachaidh so[d], agus sgriosaidh mi iad mar ann am priobadh na sùla[f].

22 Agus thuit iad air an aghaidh[g], agus thubhairt iad, O 'Dhé, a Dhé spiorad gach uile fheòla[i], am peacaich aon duine[j], agus am bi fearg agad ris a' chomhchruinneachadh uile?

23 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

24 Labhair ris a' chomhchruinneachadh, ag ràdh, Rachaibh suas o thimchioll pàilliuin Chorah, Dhatain agus Abiraim.

25 Agus dh'éirich Maois suas, agus chaidh e dh'ionnsuidh Dhatain agus Abiraim; agus lean seanairean Israeil e.

26 Agus labhair e ris a' chomhchruinneachadh, ag ràdh, Sgaraibh sibh féin[m], guidheam oirbh, o bhùthaibh nan daoine aingidh ud, agus na beanaibh ri ni sam bith a '*s* leo, air eagal gu-n sgriosar sibh 'n am peacaidhean uile.

27 Mar sin chaidh iad suas o phàilliun Chorah, Dhatain, agus Abiraim, air gach taobh: agus thàinig Datan agus Abiram a mach, agus sheas iad ann an dorus am bùthan, agus am mnathan, agus am mic, agus an clann bheag.

28 Agus thubhairt Maois, Le so bithidh fios agaibh gu-n do chuir an Tighearna mise a dheanamh nan oibre sin uile[o]; oir cha *d'rinn mi iad* as mo cheann féin[p].

29 Ma gheibh na daoine sin bàs mar na h-uile dhaoin' eile, no ma dh'fhiosraichear iad a réir fiosrachaidh nan uile dhaoine[s], *an sin* cha do chuir an Tighearna mise *uaith*.

30 Ach ma ni an Tighearna gnìomh nuadh[t], agus gu-m fosgail an talamh a bheul, agus gu-n sluig e suas iad maille ris gach ni a'*s* leo, agus gu-n téid iad sìos beò do'n t-slochd[v]; an sin tuigidh sibh gu-n do bhrosnaich na daoine sin an Tighearn'.

31 Agus tharladh, an uair a sguir e de labhairt nam briathra sin uile, gu-n do sgoilt an talamh a *bha* fodhpa o 'chéile[x]:

32 Agus dh'fhosgail an talamh a bheul, agus shluig e suas iad, agus an tighean, agus na daoin' uile a *bhuin* do Chorah, agus *am* maoin uile.

33 Chaidh iad féin, agus gach ni a *bhuin* doibh, beò sìos do'n t-slochd, agus dhruid an talamh orra: agus chaidh as doibh o mheasg a' chomhchruinneachaidh.

34 Agus theich Israel uile a *bha* mu'n timchioll, r'an glaodh; oir thubhairt iad, Air eagal gu-n sluig an talamh sinne suas *mar an ceudna*.

35 Agus thàinig teine a mach o'n Tigh-

B.C. 1471.

a caib. 11. 1
Lebh. 10. 2
b caib. 14. 10
c rann 17
d rann 45
Tais. 18. 4
e Lebh. 27. 28
f Eabh. 12. 28, 29
g caib. 14. 5
h Salm 8. 36
20. 2
Hab. 2. 10
i caib. 27. 16
Iob 12. 10
Ecl. 12. 7
Isa. 57. 16
Sech. 12. 1
Eabh. 12. 9
j Gen. 18. 32
Ios. 7. 1, &c.
Ròm. 5. 18
k caib. 17. 10
Ese. 14. 8
l caib. 3. 13
2 Each. 26. 18
m Gen. 19. 12, 14
Isa. 52. 11
2 Cor. 6. 17
1 Tim. 5. 22
Tais. 18. 4
n caib. 14. 2
Salm 106. 25, &c.
o Ecs. 3. 12
Sech. 2. 9
Eoin 5. 36
p Ier. 23. 16
q Ecs. 40. 34
r rann 19
s Isa. 10. 3
t Iob 31. 3
u rann. 21, 24
v rann 33
Salm 55. 15
w rann 22
caib. 20. 6
x caib. 26. 10, 11
Deut. 11. 6
Salm 106. 17, 18
y caib. 11. 33
18. 5
Lebh. 10. 6
1 Each. 27. 24
z Salm 106. 29
a Deut. 33. 10
b Eabh. 7. 24, 25
c 1 Each. 21. 26, 27
Salm 106. 30

earn'[a], agus loisg e an dà cheud agus an leth-cheud fear[c] a thug seachad tùis.

36 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

37 Labhair ri Eleasar mac Aaroin an sagart, e 'thogail suas nan tùiseirean á meadhon an losgaidh, agus sgap thusa an teine an sud; oir tha iad coisrigte[e].

38 Tùiseirean nam peacach ud an aghaidh an anama féin[h], deanadh iad dhiubh leacan leathan *mar* chòmhdach do'n altair: oir thug iad seachad iad an làthair an Tighearn', air an aobhar sin tha iad coisrigte; agus bithidh iad 'n an comharadh[k] do chloinn Israeil.

39 Agus ghabh Eleasar an sagart na tùiseirean umha, leis an d' thug iadsan a chaidh a losgadh seachad tabhartas; agus rinneadh iad 'n an *leacaibh* leathan *mar* chòmhdach do'n altair.

40 *Gu bhi* 'n an cuimhneachan do chloinn Israeil, air chor as nach tig coigreach[l], nach *'eil* de shliochd Aaroin, am fagus a losgadh tùise an làthair an Tighearna; chum as nach bi e mar Chorah, agus mar a chuideachd; mar a thubhairt an Tighearna ris le làimh Mhaois.

41 Ach air an là màireach, rinn comhchruinneachadh chloinn Israeil uile gearan an aghaidh Mhaois agus an aghaidh Aaroin, ag ràdh[n], Mharbh sibh sluagh an Tighearna.

42 Agus tharladh, an uair a chruinnicheadh an comhchruinneachadh an aghaidh Mhaois agus an aghaidh Aaroin, gu-n do sheall iad air pàilliun a' choimhthionail: agus, feuch, chòmhdaich an neul e[q], agus dh'fhoillsicheadh glòir an Tighearn'[r].

43 Agus thàinig Maois agus Aaron gu beulaobh pàilliuin a' choimhthionail.

44 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

45 Rachaibh suas o mheasg a' chomhchruinneachaidh so[u], agus sgriosaidh mi iad mar ann am priobadh na sùla. Agus thuit iad air an eudannaibh[w].

46 Agus thubhairt Maois ri Aaron, Glac tùiseir, agus cuir teine ann bhàrr na h-altarach, agus cuir tùis air, agus imich gu grad a dh'ionnsuidh a' chomhchruinneachaidh, agus dean réite air an son; oir chaidh fearg a mach o'n Tighearn'[y]: thòisich a' phlàigh.

47 Agus ghlac Aaron e, mar a dh'àithn Maois, agus ruith e gu meadhon a' choimhthionail; agus, feuch, bha 'phlàigh air tòiseachadh am measg an t-sluaigh[z]: agus chuir e tùis air[a], agus rinn e réite air son an t-sluaigh.

48 Agus sheas e eadar na mairbh agus na beothaibh[b], agus choisgeadh a' phlàigh[c].

49 Agus bhàsaich 's a' phlàigh ceithir mile deug agus seachd ceud, a thuilleadh orra-san a bhàsaich 'an aobhar Chorah.

50 Agus phill Aaron a dh'ionnsuidh

Mhaois, gu dorus pàilliuin a' choimh-
thionail : agus choisgeadh a' phlàigh.

## CAIB. XVII.

1 *Slat Aaroin fo bhlàth :* 10 *tha i air a gleidheadh mar chomharadh an aghaidh nan ceannairceach.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, agus gabh
slat o gach aon aca[d], a réir tighe *an* aith-
richean, o'n ceannardaibh uile, a réir tighe
an aithrichean, dà shlait deug : sgrìobh
ainm gach duine air a shlait féin.
3 Agus sgriobhaidh tu ainm Aaroin air
slait Lebhi : oir *bithidh* aon slat air son
cinn tighe an aithrichean.
4 Agus cuiridh tu suas iad ann am
pàilliun a' choimhthionail, an làthair na
Fianuis, far an coinnich mise thu[g].
5 Agus tarlaidh, *gu-n* tig slat an duine
a thaghas mise[i] fo bhlàth ; agus bheir mi
air gearain chloinn Israeil sgur uam, leis
am bheil iad ri gearan 'n 'ur n-aghaidh-
se[j].
6 Agus labhair Maois ri cloinn Israeil
agus thug gach aon d'an ceannardaibh
dha slat am fear, aon air son gach ceann-
aird, a réir tighe an aithrichean, *eadhon*
dà shlait deug : agus *bha* slat Aaroin am
measg an slat.
7 Agus chuir Maois suas na slatan an
làthair an Tighearn', ann am pàilliun na
Fianuis[n].
8 Agus air an là màireach chaidh Maois
a steach do phàilliun na Fianuis ; agus,
feuch, bha slat Aaroin[p], air son tighe
Lebhi, air briseadh a mach, agus air cur
maoth dhuilleach aisde, agus air teachd
fo bhlàth, agus air giùlan almona.
9 Agus thug Maois a mach na slatan
uile o làthair an Tighearna gu cloinn
Israeil uile ; agus dh'amhairc iad orra,
agus ghabh gach duine a shlat féin.
10 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Thoir slat Aaroin a rìs an làthair
na Fianuis, gu bhi air a gleidheadh mar
chomharadh[v] an aghaidh nan ceannairc-
each ; agus bheir thu air falbh gu tur an
gearain uamsa, chum nach bàsaich iad.
11 Agus rinn Maois *mar sin :* mar a
dh'àithn an Tighearna dha, mar sin rinn e.
12 Agus labhair clann Israeil ri Maois,
ag ràdh, Feuch, tha sinn a' bàsachadh,
théid as duinn[y], théid as duinn uile.
13 Ge b'e air bith a thig am fagus[a] do
phàilliun an Tighearna[b], gheibh e bàs ;
an claoidhear sinn le bàsachadh ?

## CAIB. XVIII.

1 *Cùram nan sagart.* 6 *Frithealadh nan Lebhitheach.* 8 *Cuibhrionn nan sagart,* 21 *agus nan Lebhitheach.* 25 *Mu'n tabhartas-thogta.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri
Aaron, Giùlainidh tusa[d] agus do
mhic, agus tigh d'athar maille riut,
euceart an ionaid naoimh ; agus giùl-
ainidh tusa agus do mhic maille riut
euceart 'ur sagartachd.
2 Agus do bhràithre mar an ceudna de
thréibh Lebhi, tréibh d'athar bheir thu
leat maille riut, chum gu-n ceanglar riut
iad[a], agus gu-m fritheil iad dhuit[b] : ach
*fritheilidh* tusa agus do mhic[c] maille riut
air beulaobh pàilliuin na Fianuis.
3 Agus gleidhidh iad do chùram-sa,
agus cùram a' phàilliuin uile : a mhàin
cha tig iad am fagus do shoithichibh an
ionaid naoimh[e] agus do'n altair, a chum
nach faigh aon chuid iadsan no sibhse bàs.
4 Agus ceanglar riut iad, agus gleidh-
idh iad cùram pàilliuin a' choimhthionail,
air son uile sheirbhis a' phàilliuin : agus
cha tig coigreach am fagus duibh.
5 Agus gleidhidh sibh cùram an ionaid
naoimh, agus cùram na h-altarach[f] ; a
chum nach bi fearg na 's mò air cloinn
Israeil[h].
6 Agus mise, feuch, thug mi 'ur bràithre
na Lebhithich o mheasg chloinn Israeil :
dhuibhse thugadh iad *mar* thabhartas
do'n Tighearn'[k], a dheanamh seirbhis
pàilliuin a' choimhthionail.
7 Uime sin gleidhidh tusa, agus do mhic
maille riut[l], 'ur sagartachd anns gach
nì a *bhuineas* do'n altair, agus an taobh
a stigh de'n roinn-bhrat[m], agus ni sibh
seirbhis : thug mi *dhuibh* 'ur sagartachd,
*mar* sheirbhis tabhartais ; agus cuirear
an coigreach a thig am fagus gu bàs.
8 Agus labhair an Tighearna ri Aaron,
Feuch, thug mi dhuit mar an ceudna
cùram mo thabhartasan-togta[o], a dh'uile
nithibh coisrigte chloinn Israeil ; dhuit-sa
thug mi iad, air son an ungaidh[q], agus do
d' mhic le reachd sìorruidh.
9 Bithidh so leatsa de na nithibh ro
naomha, *a ghleidheadh* o'n teine : gach
tabhartas leo-san, gach tabhartas-bìdh[r]
leo, agus gach ìobairt-pheacaidh leo[s],
agus gach ìobairt-eusaontais leo[t], a bheir
iad dhomhsa, bithidh e ro naomh dhuit-
sa, agus do d' mhic.
10 'S an ionad ro naomh ithidh tu e[u],
ithidh gach firionnach e : bithidh e naomh
dhuit-sa.
11 Agus *is* leat so ; tabhartas-togta[w]
an tabhartais, maille ri uile thabhartais-
luaisgte chloinn Israeil : thug mi dhuit-
sa iad, agus do d' mhic[x], agus do d' nigh-
eanaibh maille riut, le reachd sìorruidh :
gach neach a tha glan[z] a'd' thigh, ithidh
e dheth.
12 A' chuid a's fearr[1] uile de'n olaidh,
agus a' chuid a's fearr uile de'n fhion, agus
de'n chruithneachd, an ceud thoradh
leo-san[c] a bheir iad seachad do'n Tigh-
earn', iad sin thug mi dhuit.
13 Gach ni a's luaithe bhitheas abuich
'n am fearann, a bheir iad chum an
Tighearna, bithidh e leatsa ; gach aon a
tha glan a'd' thigh, ithidh e dheth.
14 Gach ni a choisrigear ann an Israel[e],
bithidh e leatsa.

B.C. 1471.

[a] Gen. 29. 34
[b] caib. 3. 6, 7
[c] caib. 3. 10, &c.
[d] Ese. 37. 16
[e] caib. 16. 40
[f] Ecs. 30. 7, &c. Lebh. 24. 3
[g] Ecs. 25. 22; 29. 42, 43; 30. 36
[h] caib. 16. 46
[i] caib. 16. 5
[j] caib. 16. 11
[k] caib. 8. 19
[l] rann 5
[m] Eabh. 9. 3, 6
[n] Ecs. 38. 21; Gnio. 7. 24
[o] caib. 5. 9; Lebh. 7. 23
[p] Salm 110. 2; Ese. 19. 12, 14
[q] Ecs. 29. 29; 40. 13, 15
[r] Lebh. 2. 2, 3; 10. 12, 13
[s] Lebh. 6. 25, 26
[t] Lebh. 7. 7; 14. 13
[u] Lebh. 6. 16, &c.
[v] Eabh. 9. 4
[w] rann 8
[x] Deut. 18. 3
[y] Salm 90. 7; Isa. 57. 16
[z] Lebh. 23. 3
[a] caib. 1. 51, 53; 18. 4, 7
[b] Eph. 2. 13; Eabh. 10. 19-22
[1] *reamhrachd.*
[c] Ecs. 23. 19; Deut. 18. 4; Neh. 10. 35, 36
[d] Ecs. 28. 38; Isa. 53. 6, 11; 1 Pead. 2. 24
[e] Lebh. 27. 28

15 Gach ni a dh'fhosglas a' bhrù de gach feòil[b], a bheir iad a dh'ionnsuidh an Tighearna, *ma 's ann* de dhuine, no dh'ainmhidh, bithidh e leatsa : gidheadh gu cinnteach fuasglaidh tu ceud-ghin duine[c], agus ceud-ghin an ainmhidh neòghloin fuasglaidh tu.

16 Agus iadsan a dh'fhuasglar, o mhìos a dh'aois fuasglaidh tu *iad*, a réir do mheas[d], air son airgid chùig seceilean[e], a réir seceil an ionaid naoimh : *is* e *'n secel* fichead gerah[f].

17 Ach ceud-ghin boin[g], no ceud-ghin caorach, no ceud-ghin gaibhre, cha-n fhuasgail thu ; *tha* iad naomh : crathaidh tu am fuil air an altair[h], agus loisgidh tu an saill *mar* thabhartas a bheirear suas le teine, chum fàile chùbhraidh do'n Tighearn'.

18 Agus bithidh am feòil leatsa, mar a bhitheas an t-uchd luaisgte[k] agus an slinnean deas leat.

19 Uile thabhartasan togta[l] nan nithe naomha, a bheir clann Israeil seachad do'n Tighearna, thug mi dhuit-sa, agus do d' mhic, agus do d' nigheanaibh maille riut, le reachd sìorruidh : *is* coimhcheangal salainn[o] e gu bràth an làthair an Tighearna, dhuit-sa agus do d' shliochd maille riut.

20 Agus labhair an Tighearna ri Aaron, 'N am fearann cha bhi oighreachd agad[p], ni mò bhitheas roinn agad 'n am measg : *is* mise do roinn-sa agus d'oighreachd[q] am measg chloinn Israeil.

21 Agus, feuch, do chloinn Lebhi thug mi an deachamh uile ann an Israel[r] mar oighreachd, air son an seirbhis a ni iad, *eadhon* seirbhis pàilliuin a' choimhthionail.

22 Agus cha-n fheud clann Israeil o so suas teachd am fagus do phàilliun a' choimhthionail, air eagal gu-n giùlain iad peacadh[v], agus gu-m faigh iad bàs.

23 Ach ni na Lebhithich seirbhis pàilliuin a' choimhthionail[w], agus giùlainidh iad an cionta : *bithidh e* 'n a reachd sìorruidh air feadh 'ur ginealach, nach bi oighreachd sam bith aca am measg chloinn Israeil.

24 Ach deachamh chloinn Israeil[z] a bheir iad seachad *mar* thabhartas-togta do'n Tighearna, thug mi do na Lebhithich mar oighreachd : uime sin thubhairt mi riu, Am measg chloinn Israeil cha bhi oighreachd aca.

25 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

26 Mar so labhair ris na Lebhithich, agus abair riu, 'N uair a thogas sibh o chloinn Israeil an deachamh a thug mise dhuibh uatha mar 'ur n-oighreachd, an sin bheir sibh suas tabhartas-togta dheth do'n Tighearn', *eadhon* an deicheamh *cuid* de'n deachamh[d].

27 Agus measar an tabhartas-togta *so* dhuibh, mar *gu-m b'e* arbhar an urlair-bhualaidh[a], agus mar làine amar-bruthaidh an fhìona.

R.C. 1471.

[a] rann 30
[b] Ecs. 13. 2; 22. 29
[c] Ecs. 13. 13; 34. 20
[d] Lebh. 27. 2, 6
[e] caib. 3. 47
[f] Ese. 45. 12
[g] Deut. 15. 19
[h] Ecs. 29. 16; Lebh. 3. 2, 5; Eabh. 12. 24
[i] rann 27
[j] Mat. 10. 10; Luc. 10. 7; 1 Cor. 9. 13; 2 Cor. 12. 13; 1 Tim. 5. 8
[k] Ecs. 29. 26, 28; Lebh. 7. 34
[l] rann 11
[m] Lebh. 19. 8; 22. 16
[n] Lebh. 22. 2, 15; Mal. 1. 7; 1 Cor. 11. 27, 29
[o] Lebh. 2. 13; 2 Each. 13. 5
[p] caib. 26. 62
[q] Deut. 10. 9; 12. 12; 14. 27, 29; 18. 1, 2; Ios. 13. 14, 33; 14. 3; 18. 7; Salm 16. 5; Ese. 44. 28
[r] Lebh. 27. 30, 32
[s] Ecs. 12. 5; Mal. 1. 13, 14; 1 Pead. 1. 19
[t] Deut. 21. 3; 1 Sam. 6. 7
[u] Lebh. 4. 12, 21; 16. 27; Eabh. 13. 11
[v] caib. 1. 51
[w] caib. 3. 7
[x] Lebh. 4. 6; 16. 14, 19; Eabh. 9. 13; 12. 24
[y] Ecs. 29. 14
[z] rann 21; Neh. 10. 27; 12. 44; Mal. 3. 8-10; Eabh. 7. 5-9
[a] Lebh. 14. 4, 6, 49
[b] Lebh. 11. 25; 15. 5
[c] Eabh. 9. 13
[d] Neh. 10. 38
[e] rann. 13, 20, 21; caib. 31. 23

28 Mar so mar an ceudna bheir sibh seachad tabhartas-togta do'n Tighearna, d'ur n-uile dheachamh a thogas sibh o chloinn Israeil ; agus bheir sibh dheth tabhartas-togta an Tighearna do Aaron an sagart.

29 As 'ur n-uile thiodhlacaibh, bheir sibh seachad uile thabhartas-togta an Tighearna de'n chuid a's fearr dheth uile, *eadhon* a' chuid sin deth a tha coisrigte.

30 Uime sin their thu riu, 'N uair a thogas sibh suas uaith a' chuid a's fearr dheth, an sin measar e do na Lebhithich mar thoradh an urlair-bhualaidh[i], agus mar thoradh amar-bruthaidh an fhìona.

31 Agus ithidh sibh e anns gach àite, sibh féin agus 'ur teaghlaichean : oir *is* e 'ur duais[j] air son 'ur seirbhis ann am pàilliun a' choimhthionail.

32 Agus cha ghiùlain sibh peacadh sam bith air a shon[m], an uair a thogas sibh suas as a' chuid a's fearr dheth : ni mò a thruailleas sibh nithe naomha chloinn Israeil[n], air eagal gu-m faigh sibh bàs.

## CAIB. XIX.

1 *An t-uisge-dealachaidh :* 11 *mar a ghnàthaichcadh e chum iadsan a tha neòghlan a ghlanadh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Aaron, ag ràdh,

2 *Is* e so ordugh an lagha a dh'àithn an Tighearn', ag ràdh, Labhair ri cloinn Israeil, iad a thoirt a d'ionnsuidh agh ruadh gun ghaoid, air nach *'eil* smal[s], *agus* nach robh riamh fo chuing[t].

3 Agus bheir sibh i dh'ionnsuidh Eleasair an t-sagairt ; agus bheirear i an taobh a muigh de'n champ[u], agus marbhar i 'n a fhianuis.

4 Agus gabhaidh Eleasar an sagart *cuid* d'a fuil le 'mheur, agus crathaidh e cuid d'a fuil dìreach fa chomhair pàilliuin a' choimhthionail seachd uairean[x].

5 Agus loisgidh *neach* an t-agh 'n a shealladh ; a seiche, agus a feòil, agus a fuil, maille r'a h-aolach, loisgidh e[y].

6 Agus gabhaidh an sagart fiodh seudair[a], agus hiosop, agus scàrlaid, agus tilgidh e *sin* am meadhon losgaidh an aighe.

7 An sin nighidh an sagart 'eudach[b], agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge, agus an déigh sin thig e steach do'n champ, agus bithidh an sagart neòghlan gu feasgar.

8 Agus nighidh esan a loisg i 'eudach ann an uisge, agus ionnlaididh e 'fheòil ann an uisge, agus bithidh e neòghlan gu feasgar.

9 Agus cruinnichidh duine a tha glan luath an aighe[c], agus taisgidh e *i* an taobh a muigh de'n champ ann an àite glan ; agus gleidhear i air son coimhthionail chloinn Israeil, mar uisge-dealachaidh[e] : *is glanadh* air son peacaidh i.

10 Agus nighidh esan a thionaileas luath an aighe 'eudach, agus bithidh e neòghlan gu feasgar: agus bithidh e do chloinn Israeil, agus do'n choigreach a th'air chuairt 'n am measg, 'n a reachd sìorruidh.

11 Esan a bheanas ri corp duine mhairbh sam bith[b], bithidh e neòghlan seachd làithean.

12 Glanaidh se e féin leis air an treas là[d], agus air an t-seachdamh là bithidh e glan: ach mur glan se e féin air an treas là, an sin air an t-seachdamh là cha bhi e glan.

13 Ge b'e neach a bheanas ri corp duine sam bith a tha marbh, agus nach glan e féin, tha e a' truailleadh pàilliuin an Tighearn'[h]; agus gearrar an t-anam sin as o Israel: a chionn nach do chrathadh an t-uisge-dealachaidh air[i], bithidh e neòghlan; *tha* a neòghloine fathast air[j].

14 *Is* e so an lagh, an uair a bhàsaicheas duine ann am bùth: Gach neach a thig a stigh do'n bhùth, agus gach neach a tha 's a' bhùth, bithidh iad neòghlan seachd làithean.

15 Agus gach soitheach fosgailte aig nach 'eil còmhdach ceangailte air[l], *tha* e neòghlan.

16 Agus ge b'e 'bheanas ri neach a mharbhadh le claidheamh 's a' mhachair, no ri corp marbh, no ri cnàimh duine, no ri uaigh, bithidh e neòghlan seachd làithean.

17 Agus air son an *duine* neòghloin gabhaidh iad de luaith an aighe, a loisgeadh air son glanaidh peacaidh, agus cuiridh iad uisge-ruith[1] oirre ann an soitheach.

18 Agus gabhaidh duine glan hiosop[n], agus tumaidh e 's an uisge *e*, agus crathaidh e air a' bhùth *e*, agus air na soithichibh uile, agus air a' mhuinntir a bha 'n sin, agus airsan a bhean ri cnàimh, no ri neach a mharbhadh, no ri aon marbh, no ri uaigh:

19 Agus crathaidh an *duine* glan air an neòghlan air an treas là, agus air an t-seachdamh là; agus glanaidh se e féin air an t-seachdamh là[p], agus nighidh e 'eudach, agus ionnlaididh se e féin ann an uisge, agus bithidh e glan air feasgar.

20 Ach an duine a bhitheas neòghlan, agus nach glan e féin, gearrar an t-anam sin as o mheasg a' chomhchruinneachaidh, a chionn gu-n do thruaill e ionad naomh an Tighearn'[r]: cha do chrathadh uisge-dealachaidh air; *tha* e neòghlan.

21 Agus bithidh e 'n a reachd sìorruidh dhoibh, gu-n nigh esan a chrathas an t-uisge-dealachaidh 'eudach, agus bithidh esan a bheanas ris an uisge-dhealachaidh neòghlan gu feasgar.

22 Agus ge b'e ni ris am bean an *duine* neòghlan, bithidh e neòghlan[v]: agus an t-anam a bheanas *ris*[x], bithidh e neòghlan gu feasgar.

## CAIB. XX.

1 *Bàs Mhiriaim.* 7 *Thug Maois uisge do'n t-sluagh as a' charraig.* 22 *Bàs Aaroin.*

AN sin thàinig clann Israeil[a], *eadhon* an comhchruinneachadh uile, gu fàsach Shin, anns a' cheud mhìos: agus dh'fhàn an sluagh ann an Cadeis; agus fhuair Miriam[c] bàs an sin, agus dh'adhlaiceadh an sin i.

2 Agus cha robh uisge ann do'n choimhthional[e]: agus chruinnich siad iad féin an aghaidh Mhaois agus an aghaidh Aaroin[f].

3 Agus throid an sluagh ri Maois, agus labhair iad, ag ràdh, B'fheàrr gu-m bitheamaid air faghail bàis an uair a bhàsaich ar bràithrean an làthair an Tighearn'[g]!

4 Agus c'ar son a thug sibh a nìos comhchruinneachadh an Tighearna do'n fhàsach so, gu bàs fhaghail an sin, sinn féin agus ar spréidh?

5 Agus c'ar son a thug sibh oirnne teachd a nìos as an Eiphit, g'ar toirt a steach do'n droch àite so? cha-n àite sìl e[k], no fhìgis, no chrann-fìona, no phomgranata; cha mhò *tha* uisge ann r'a òl.

6 Agus chaidh Maois agus Aaron o làthair a' chomhchruinneachaidh gu dorus pàilliuin a' choimhthionail, agus thuit iad air an aghaidh; agus dh'fhoillsicheadh glòir an Tighearna dhoibh.

7 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

8 Gabh an t-slat, agus cruinnich thus' an coimhthional an ceann a chéile, thu féin agus Aaron do bhràthair, agus labhraibh ris a' charraig fa chomhair an sùl, agus bheir i seachad a h-uisge; agus bheir thusa mach uisge dhoibh as a' charraig[m], agus bheir thu deoch do'n choimhthional, agus d'an spréidh.

9 Agus ghabh Maois an t-slat o làthair an Tighearna, mar a dh'àithn e dha.

10 Agus chruinnich Maois agus Aaron an comhchruinneachadh an ceann a chéile fa chomhair na carraige, agus thubhairt e riu, Eisdibh a nis, a luchd-ceannairc; as a' charraig so am feum sinne uisge 'thoirt duibh[o]?

11 Agus thog Maois suas a làmh, agus bhuail *e* a' charraig le 'shlait dà uair; agus thàinig an t-uisge mach gu pailt[q]: agus dh'òl an comhchruinneachadh, agus an spréidh.

12 Agus labhair an Tighearna ri Maois agus ri Aaron, A chionn nach do chreid sibh mi[s], chum mo naomhachadh ann an sùilibh chloinn Israeil[t], uime sin cha toir sibh a steach an comhchruinneachadh so do'n fhearann a thug mise dhoibh.

13 *Is e* so uisge Mheribah[2], a chionn gu-n d' rinn clann Israeil strì ris an Tighearn', agus naomhaicheadh e annta[u].

14 Agus chuir Maois teachdairean o Chadeis[w] gu rìgh Edoim, Mar so tha do bhràthair[y] Israel ag ràdh, Tha fios agad air an t-saothair sin uile a thàinig oirnne;

R.C. 1453.

a caib. 33. 36
b caib. 5. 2; 9. 6, 10; Lebh. 21. 1; Tuir. 4. 14; Hag. 2. 13
c Ecs. 15. 20
d caib. 31. 19
e Ecs. 17. 1, &c.
f caib. 16. 42
g caib. 14. 2, &c.
h Lebh. 15. 31
i rann 9; caib. 8. 7
j Lebh. 7. 20; 22. 3
k caib. 16. 14
l Lebh. 11. 32
1 *bheireas uisge beò, Gen. 26. 19; Eoin. 4. 10.*
m rann 11; Neh. 9. 15; Salm 78. 15, 16; 105. 41; 114. 8; Isa. 43. 20; 48. 21
n Salm 51. 7
o Salm 106. 33
p Lebh. 14. 9
q Ecs. 17. 6; Deut. 8. 15; 1 Cor. 10. 4
r rann 13
s caib. 27. 14; Deut. 3. 26; 32. 51
t Lebh. 10. 3; Ese. 36. 23; 1 Pead. 3. 15
2 's e sin, *còmhstri, Ecs. 17. 7.*
u Ese. 20. 41
v Hag. 2. 13
w Bre. 11. 16, 17
x Lebh. 15. 5
y Deut. 2. 4, &c.

15 Mar a chaidh ar n-aithriche sìos do'n
Eiphit[a], agus a ghabh sinn còmhnuidh 's
an Eiphit[b] aimsir fhada; agus bhuin na
h-Eiphitich gu h-olc ruinne, agus r'ar
n-aithrichibh.
16 Agus an uair a ghlaodh sinn ris an
Tighearna[c], chual' e ar guth[d], agus chuir
e aingeal uaith[e], agus thug e mach sinn
as an Eiphit; agus, feuch, *tha* sinn ann
an Cadeis, baile 's a' chuid a 's iomallaiche
de d' chrìch.
17 Leig leinn, guidheam ort, dol troimh
do dhùthaich[h]: cha téid sinn troimh
achadh sam bith, no troimh fhìon-lìos, ni
mò dh'òlas sinn uisge nan tobar; imichidh
sinn air rathad *mòr* an rìgh, cha tionn-
daidh sinn a dh'ionnsuidh na làimhe deise,
no na làimhe clìthe, gus an téid sinn seach
do chrìochan.
18 Agus thubhairt Edom ris, Cha téid
thu seachad orm, air eagal leis a' chlaidh-
eamh gu-n tig mi mach a'd' aghaidh.
19 Agus thubhairt clann Israeil ris,
Imichidh sinn air an rathad mhòr; agus
ma dh'òlas mi féin agus mo spréidh de d'
uisge bheir mi luach air a shon[n]: a mhàin
gun tuilleadh a *dheanamh*, théid mi
troimhe de m' chois.
20 Agus thubhairt e, Cha téid thu
troimhe[p]. Agus thàinig Edom a mach 'n
a aghaidh le mòr-shluagh, agus le làimh
thréin[r].
21 Mar so dhiùlt Edom do Israel comas
dol troimh a chrìch: uime sin thionndaidh
Israel uaith.
22 Agus ghabh clann Israeil, *eadhon*
an comhchruinneachadh uile, an turus o
Chadeis, agus thàinig iad gu sliabh
Hor[u].
23 Agus labhair an Tighearna ri Maois
agus ri Aaron ann an sliabh Hor, làimh
ri crìch fearainn Edoim, ag ràdh,
24 Cruinnichear Aaron a chum a
shluaigh[y]; oir cha téid e steach do'n
fhearann a thug mise do chloinn Israeil,
a chionn gu-*n robh* sibh ceannairceach[a] an
aghaidh m'fhocail-sa aig uisge Mheribah.
25 Gabh Aaron agus Eleasar a mhac,
agus thoir suas iad gu sliabh Hor.
26 Agus buin 'eudach a dh'Aaron, agus
cuir air a mhac Eleasar e: agus cruinn-
ichear Aaron *a chum a mhuinntir*, agus
gheibh e bàs an sin.
27 Agus rinn Maois mar a dh'àithn an
Tighearn': agus chaidh iad suas gu sliabh
Hor, ann an sealladh a' chomhchruinn-
eachaidh uile.
28 Agus bhuin Maois 'eudach a dh'
Aaron[d], agus chuir e air Eleasar a mhac e;
agus fhuair Aaron bàs an sin air mullach an
t-sléibh: agus thàinig Maois agus Eleasar
a nuas o'n t-sliabh.
29 Agus an uair a chunnaic an comh-
chruinneachadh uile gu-n d'fhuair Aaron
bàs, rinn iad bròn air son Aaroin deich
làithean 'ar fhichead, eadhon tigh Israeil
uile.

R.C. 1453.

[a] Gen. 46. 6
[b] Ecs. 12. 40
[c] Ecs. 2. 23
[d] Ecs. 3. 7
[e] Ecs. 3. 2
14. 19
23. 20
33. 2
[f] caib. 33. 40
Bre. 1. 16
[g] caib. 13. 21
[h] caib. 21. 22
Deut. 2. 27
[i] Gen. 28. 20
Bre. 11. 30
[j] Lebh. 27. 28
Deut. 13. 15
[k] Salm 22. 4, 5
1 's e sin, *Léirsgrios.*
[l] caib. 20. 22
33. 41
[m] Bre. 11. 18
[n] Deut. 2. 6, 28
2 *air son na slighe.*
[o] Salm 78. 19
[p] Bre. 11. 17
[q] Ecs. 16. 3
17. 3
[r] Obad. 10-15
[s] caib. 11. 6
Salm 68. 6
[t] Deut. 8. 15
1 Cor. 10. 9
[u] caib. 33. 37
[v] Salm 78. 34
[w] rann 5
[x] Ecs. 8. 8, 28
Deut. 9. 20, 26
1 Sam. 12. 19
1 Ri. 13. 6
Iob 42. 8, 10
Ier. 15. 1
Gnio. 8. 24
Seum. 5. 16
[y] Gen. 25. 8
Deut. 32. 50
[z] Salm 106. 23
[a] rann 12
[b] 2 Ri. 18. 4
Eoin 3. 14, 15
[c] caib. 33. 43, 44
[d] caib. 33. 38, &c.
[e] Deut. 2. 13
[f] caib. 22. 36
Bre. 11. 18

## CAIB. XXI.

1 *Sgrios clann Israeil na Canaanaich.* 4 *Lotadh iad le nathraichibh loisgeach.* 7 *Dh'aidich iad am peacadh, agus leighiseadh iad le amharc air nathair umha.* 21 *Thug iad buaidh air Sihon agus air Og.*

AGUS *an uair* a chuala rìgh Arad an
Canaanach[f], a bha 'chòmhnuidh 's
an àirde deas, gu-n d' thàinig Israel air
slighe an luchd-brathaidh[g], an sin chog
e an aghaidh Israeil, agus rinn e *cuid*
diubh 'n an ciomaich.
2 Agus bhòidich Israel bòid do'n Tigh-
earn'[i], agus thubhairt iad, Ma bheir thu
da rìreadh an sluagh so thairis d'ar làimh,
an sin sgriosaidh sinn gu tur am bailt-
ean[j].
3 Agus dh'éisd an Tighearna ri guth
Israeil[k], agus thug e na Canaanaich suas
*doibh*: agus sgrios iad gu tur iad féin
agus am bailtean: agus thug iad Horma[1]
mar ainm air an àite.
4 Agus ghabh iad an turus o shliabh
Hor[l], air slighe na mara ruaidhe, a dhol
mu'n cuairt air tìr Edoim[m]; agus bha
anam an t-sluaigh fo mhi-mhisnich[2] 's an
t-slighe.
5 Agus labhair an sluagh an aghaidh
Dhé[o], agus an aghaidh Mhaois, C'ar son
a thug sibh a nìos sinn as an Eiphit[q], gu
bàs fhaghail 's an fhàsach? oir cha-*n 'eil*
aran, no uisge *ann*[s], agus tha ar n-anam
a' gabhail gràin de'n aran eutrom so.
6 Agus chuir an Tighearna nathraichean
loisgeach am measg an t-sluaigh[t]; agus
lot iad an sluagh, agus fhuair mòr-shluagh
a dh'Israel bàs.
7 Uime sin thàinig an sluagh a dh'ionn-
suidh Mhaois[v], agus thubhairt iad, Pheac-
aich sinn, oir labhair sinn an aghaidh an
Tighearn'[w], agus a'd' aghaidh-sa; guidh
air an Tighearna[x] gu-n toir e air falbh
uainn na nathraichean. Agus ghuidh
Maois air son an t-sluaigh[z].
8 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Dean dhuit féin nathair loisgeach,
agus cuir i air crann; agus tarlaidh, gach
neach a lotar, an uair a dh'amhairceas e
oirre, gu mair e beò.
9 Agus rinn Maois nathair umha[b], agus
chuir e air crann i: agus tharladh, ma
lot nathair duine sam bith, agus gu-n
d'amhairc e air an nathair umha, gu-n
d'fhan e beò.
10 Agus chaidh clann Israeil air an
aghaidh, agus champaich iad ann an
Obot[c].
11 Agus ghabh iad an turus o Obot,
agus champaich iad aig Iie-abarim 's an
fhàsach a *tha* fa chomhair Mhoaib, leth
ri éirigh na gréine.
12 Uaith sin dh'imich iad, agus champ-
aich iad ann an gleann Shareid[e].
13 O sin dh'imich iad, agus champaich
iad air an taobh eile a dh'Arnon[f], a *tha*
's an fhàsach a tha 'teachd a mach á
crìochaibh nan Amorach: oir *is* e Arnon

crìoch Mhoaib, cadar Moab agus na
h-Amoraich.
14 Uime sin innsear ann an leabhar
choganna an Tighearna, Ciod a rinn e
's a' mhuir ruaidh, agus ann an sruthaibh
Arnoin,
15 Agus aig ruith nan sruth a tha 'dol
sìos gu àite-còmhnuidh Ar[c], agus a' luidhe
air crìch Mhoaib.
16 Agus o sin *chaidh iad* gu Beer[d]: *is*
e sin an tobar mu-n do labhair an Tigh-
earna ri Maois, Cruinnich an sluagh r'a
chéile[f], agus bheir mise uisge dhoibh.
17 An sin chan Israel an laoidh so[g],
Sruth a nìos, O 'thobair; canaibhse dha:
18 Chladhaich na h-uachdarain an
tobar, chladhaich uaislean an t-sluaigh e,
le *seòladh* fhir-thabhairt an lagha[h], le an
lorgaibh. Agus o'n fhàsach *chaidh iad* gu
Matana;
19 Agus o Mhatana gu Nahaliel: agus
o Nahaliel gu Bamot;
20 Agus o Bhamot 's a' ghleann a tha
ann an dùthaich Mhoaib, gu mullach
Phisgah[1], a tha 'g amharc ri[2] Iesimon[j].
21 Agus chuir Israel teachdairean gu
Sihon rìgh nan Amorach[k], ag ràdh,
22 Leig dhomh dol troimh d'fhearann[l];
cha tionndaidh sinn a dh'ionnsuidh raoin
no dh'ionnsuidh fìon-lios sam bith; cha-n
òl sinn uisgeachan an tobair: rathad an
rìgh gabhaidh sinn, gus an téid sinn
seachad air do chrìch.
23 Agus cha leigeadh Sihon le Israel
dol troimh a chrìch: agus chruinnich
Sihon a shluagh uile r'a chéile[o], agus
chaidh e mach an aghaidh Israeil do'n
fhàsach: agus thàinig e gu Iahas, agus
chog e an aghaidh Israeil.
24 Agus bhuail Israel e le faobhar a'
chlaidheimh[q], agus ghabh e sealbh air
'fhearann o Arnon gu Iaboc, *eadhon* gu
cloinn Amoin: oir *bha* crìoch chloinn
Amoin làidir.
25 Agus ghlac Israel na bailtean mòra
sin uile: agus ghabh Israel còmhnuidh ann
am bailtibh mòra nan Amorach uile, ann
an Hesbon, agus 'n a bhailtibh beaga uile;
26 Oir *b*'e Hesbon baile mòr Shihoin
rìgh nan Amorach[s], a chog an aghaidh
rìgh Mhoaib a bh'ann roimhe sin, agus a
bhuin 'fhearann uile as a làimh, eadhon
gu Arnon.
27 Uime sin their iadsan, a labhras ann
an gnàth-fhoclaibh[t], Thigibh do Hesbon;
bitheadh baile mòr Shihoin air a thogail
agus air a dheasachadh:
28 Oir chaidh teine mach á Hesbon[v],
lasair o bhaile mòr Shihoin; loisg e Ar
Mhoaib[w], *agus* tighearnan ionadan àrda
Arnoin.
29 Mo thruaigh thu, a Mhoaib! thàinig
sgrios ort, O 'shluagh Chemois[x]! thug e a
mhic a chaidh as, agus a nigheanan, 'am
braighdeanas do Shihon rìgh nan Amor-
ach.
30 Thilg sinn saighdean orra; chaidh

R.C. 1453.

[a] Ier. 48. 18, 22
[b] caib. 32. 1
[c] Deut. 2. 18, 29
[d] Bre. 9. 21
[e] Deut. 3. 1, &c.
[f] caib. 20. 8
[g] Ecs. 15. 1
Bre. 5. 1
Salm 106. 12
[h] Deut. 33. 4
Isa. 33. 22
[i] Deut. 29. 7
Ios. 13. 12
Salm 135. 10, 11
136. 20
1 no, *an cnoc.*
2 no, *ris an fhàsach.*
[j] caib. 23. 28
[k] Deut. 23. 4
Ios. 24. 9
Neh. 13. 1, 2
Mic. 6. 5
[l] caib. 20. 17
[m] caib. 33. 48
[n] Bre. 11. 25
[o] Deut. 29. 7
[p] Ecs. 15. 15
Deut. 2. 25
[q] Ios. 12. 1, 2
24. 8
[r] caib. 31. 8
Ios. 13. 31, 32
[s] Dan. 7. 4
Isa. 15. 4
3 *sùla.*
[t] Hab. 2. 6
[u] caib. 23. 7
[v] Ier. 48. 45, 46
[w] Deut. 2. 9, 18
Isa. 13. 1, 2
[x] Bre. 11. 24
2 Ri. 23. 13
[y] 1 Sam. 9. 7, 8

as do Hesbon eadhon gu Dibon[a], agus
dh'fhàsaich sinn *iad* eadhon gu Nopha, a
*tha 'ruigheachd* gu Medeba.
31 Mar so ghabh Israel còmhnuidh ann
am fearann nan Amorach.
32 Agus chuir Maois *daoine* uaith a
ghabhail beachd air Iaser[b], agus ghlac
iad a bhailtean, agus dh'fhògair iad a
mach na h-Amoraich a *bha* 'n sin.
33 Agus phill iad agus chaidh iad suas
air slighe Bhasain[e]: agus chaidh Og rìgh
Bhasain a mach 'n an aghaidh, e féin,
agus a shluagh uile, gu cath aig Edrei.
34 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Na gabh eagal roimhe; oir do d'
làimh-sa thug mi thairis e féin, agus a
shluagh uile, agus 'fhearann; agus ni
thu air mar a rinn thu air Sihon rìgh nan
Amorach, a *bha* 'chòmhnuidh aig Hesbon.
35 Mar sin bhuail iad e féin agus a
mhic[i], agus a shluagh uile, gus nach
d'fhàgadh aon beò aige: agus ghabh iad
sealbh air 'fhearann.

## CAIB. XXII.

1 *Dhiùlt Balaam air ceud iarrtus Bhalaic teachd d'a ionnsuidh; ach an uair a chuir e ath-theachdairean d'a ionnsuidh, dh'imich e air a thurus:* 28 *labhair 'asal ris air a shlighe.*

AGUS chaidh clann Israeil air an agh-
aidh[m], agus champaich iad ann an
còmhnardaibh Mhoaib, air an taobh so
de Iordan làimh ri Iericho.
2 Agus chunnaic Balac mac Shipoir[n]
gach ni a rinn Israel air na h-Amoraich.
3 Agus bha eagal ro mhòr air Moab[p]
roimh 'n t-sluagh, a chionn gu-*n robh* iad
lìonmhor; agus bha Moab ann an teinn a
thaobh chloinn Israeil.
4 Agus thubhairt Moab ri seanairibh
Mhidiain[r], A nis imlichidh a' chuideachd
so suas gach ni *a tha* mu'r timchioll, mar
a dh'imlicheas an damh suas feur na
macharach. Agus *bha* Balac mac Shipoir
'n a rìgh air na Moabaich 's an àm sin.
5 Chuir e teachdairean uime sin gu
Balaam mac Bheoir, gu Petor, a tha
làimh ri amhainn dùthcha cloinn a
shluaigh, g'a ghairm, ag ràdh, Feuch, tha
sluagh air teachd a mach as an Eiphit:
feuch, tha iad a' còmhdachadh aghaidh[3]
na talmhainn, agus tha iad 'n an còmh-
nuidh thall fa m' chomhair.
6 Thig a nis uime sin, guidheam ort,
mallaich dhomhs' an sluagh so[u], oir *tha*
iad tuilleadh 's cumhachdach air mo shon:
theagamh gur urrainn mi am bualadh,
agus gu-m fuadaich mi iad a mach as an
dùthaich; oir tha fios agam gu-*m bheil*
esan a bheannaicheas tusa, beannaichte,
agus esan a mhallaicheas tu, mallaichte.
7 Agus dh'imich seanairean Mhoaib
agus seanairean Mhidiain, le *duais na*
druidheachd 'n an làimh[y]; agus thàinig
iad gu Balaam, agus dh'innis iad dha
briathra Bhalaic.
8 Agus thubhairt e riu, Fanaibh an so

an nochd, agus bheir mise fios duibh a rìs, a réir mar a labhras an Tighearna rium. Agus dh'fhan ceannardan Mhoaib maille ri Balaam.

9 Agus thàinig an Tighearna gu Balaam, agus thubhairt e, Cò iad na daoine so maille riut?

10 Agus thubhairt Balaam ri Dia, Chuir Balac mac Shipoir, rìgh Mhoaib, *teachdaire* a m'ionnsuidh, *ag ràdh*,

11 Feuch, *tha* sluagh air teachd a mach as an Eiphit, a tha 'còmhdachadh aghaidh na talmhainn: thig a nis, mallaich dhomh iad; theagamh gur urrainn mi buaidh 'thoirt orra, agus gu-m fuadaich mi mach iad.

12 Agus thubhairt Dia ri Balaam, Cha téid thu maille riu; cha mhallaich thu an sluagh; oir *tha* iad beannaichte[a].

13 Agus dh'éirich Balaam 's a' mhaduinn, agus thubhairt e ri ceannardaibh Bhalaic, Imichibh d'ur dùthaich féin; oir tha 'n Tighearn' a' diùltadh cead a thoirt dhomhsa dol maille ribh[c].

14 Agus dh'éirich ceannardan Mhoaib suas, agus chaidh iad a dh'ionnsuidh Bhalaic, agus thubhairt iad, Tha Balaam a' diùltadh teachd maille ruinn.

15 Agus chuir Balac uaith a rìs ceannardan a bu lìonmhoire, agus a b'urramaiche na iadsan.

16 Agus thàinig iad gu Balaam, agus thubhairt iad ris, Mar so tha Balac, mac Shipoir, ag ràdh, Na bacadh ni sam bith thu, guidheam ort, o theachd a m'ionnsuidh;

17 Oir àrdaichidh mi thu gu inbhe ro mhòir, agus ge b'e ni a their thu rium, ni mi e: thig uime sin, guidheam ort[g], mallaich dhomh an sluagh so.

18 Agus fhreagair Balaam, agus thubhairt e ri seirbhisich Bhalaic, Ged a bheireadh Balac dhomhsa làn a thighe a dh'airgiod agus a dh'òr, cha-n fheudainn dol thar focal an Tighearna mo Dhé, a dheanamh 'bheag no 'mhòr.

19 A nis uime sin, guidheam oirbh, fanaibhse mar an ceudna an so an nochd, a chum gu-m bi fios agam ciod tuilleadh a their an Tighearna rium.

20 Agus thàinig Dia dh'ionnsuidh Bhalaaim 's an oidhche[l], agus thubhairt e ris, Ma thig na daoine gu d' ghairm, éirich suas, agus imich maille riu: gidheadh am focal a their mise riut[m], sin ni thu.

21 Agus dh'éirich Balaam suas 's a' mhaduinn, agus chuir e dìollaid air 'asail, agus chaidh e maille ri ceannardaibh Mhoaib.

22 Agus las corruich Dhé a chionn gu-n d'imich e; agus sheas aingeal an Tighearna 's an t-slighe[q] mar eascaraid 'n a aghaidh. A nis bha e 'marcachd air 'asail féin, agus a dhà òglach maille ris.

23 Agus chunnaic an asal aingeal an Tighearna 'n a sheasamh 's an t-slighe[r], agus a chlaidheamh tairngte 'n a làimh:

B.C. 1452.

[a] Gen. 22. 16-18. Deut. 33. 29
[b] 2 Pead. 2. 16
[c] Deut. 23. 5
[d] Gnà. 12. 10
[e] Gen. 21. 19. 2 Ri. 6. 17. Luc. 24. 16, 31
[f] Ecs. 34. 8
[g] rann 6
[h] Salm 145. 9
[i] 2 Pead. 2. 15
[j] Gnà. 14. 2; 28. 18
[k] 1 Sam. 15. 24, 30; 26. 21
[l] rann 9
[1] *ma tha e olc a'd' shùilibh.*
[m] rann 35. caib. 23. 12
[n] Iob 34. 31, 32
[o] Isa. 47. 12
[p] rann 20
[q] Ecs. 4. 24
[r] 2 Ri. 6. 17. Dan. 10. 7. Gnio. 22. 9. 1 Cor. 1. 27-29

agus thionndaidh an asal a leth taobh as an t-slighe, agus chaidh i air feadh an fhearainn; agus bhuail Balaam an asal, g' a tionndadh dh'ionnsuidh na slighe.

24 Agus sheas aingeal an Tighearn' ann an cos-cheum nam fìon-lios: *bha* balla air an taobh so, agus balla air an taobh ud.

25 Agus an uair a chunnaic an asal aingeal an Tighearna, theannaich si i féin ris a' bhalla, agus bhrùth i cos Bhalaaim ris a' bhalla agus bhuail e rìs i.

26 Agus a rìs chaidh aingeal an Tighearna seachad, agus sheas e ann an àite cumhann, far nach *robh* slighe gu tionndadh aon chuid a chum na làimhe deise no clìthe.

27 Agus an uair a chunnaic an asal aingeal an Tighearna, luidh i sìos fo Bhalaam: agus las corruich Bhalaaim, agus bhuail e an asal le bata.

28 Agus dh'fhosgail an Tighearna beul na h-asail[b], agus thubhairt i ri Balaam, Ciod a rinn mise ort, gu-n do bhuail thu mi na tri uairean so?

29 Agus thubhairt Balaam ris an asail, A chionn gu-n d' rinn thu fanaid orm: b'fhèarr leam gu-m bitheadh claidheamh a'm' làimh, oir a nis mharbhainn thu[d].

30 Agus thubhairt an asal ri Balaam, Nach mise d'asal féin, air an do mharcaich thu riamh o bu leat *mi*, gus an là 'n diugh? am b'àbhaist domh riamh a dheanamh mar so riut? Agus thubhairt e, Cha *b'àbhaist*.

31 An sin dh'fhosgail an Tighearna sùilean Bhalaaim[e], agus chunnaic e aingeal an Tighearna 'n a sheasamh 's an t-slighe, agus a chlaidheamh tairngte 'n a làimh; agus chrom e sìos a cheann[f], agus thuit e sìos air 'aghaidh.

32 Agus thubhairt aingeal an Tighearna ris, C'ar son a bhuail thu d'asal na tri uairean so[h]? Feuch, chaidh mi mach gu bhi a'm' eascaraid duit, a chionn gu bheil *do* shlighe[i] fiar a'm' fhianuis[j].

33 Agus chunnaic an asal mi, agus thionndaidh i uam na tri uairean so: mur bitheadh i air tionndadh uam, gu cinnteach bha mi nis eadhon air do mharbhadh-sa, agus air a gleidheadh-se beò.

34 Agus thubhairt Balaam ri aingeal an Tighearna, Pheacaich mi[k]; oir cha robh fios agam gu-n do sheas thu 's an t-slighe a'm' aghaidh: a nis uime sin, ma 's mi-thaitneach leat e[1], pillidh mi air m'ais a rìs[n].

35 Agus thubhairt aingeal an Tighearna ri Balaam, Imich leis na daoinibh[o]; ach a mhàin am focal a labhras mise riut[p], sin labhraidh tusa. Mar sin chaidh Balaam le ceannardaibh Bhalaic.

36 Agus an uair a chuala Balac gu-n d' thàinig Balaam, chaidh e mach 'n a choinneamh gu baile de Mhoab, a *tha* làimh ri comh-chrìch Arnoin, a *tha* 's a' chrìch a's faide mach.

37 Agus thubhairt Balac ri Balaam, Nach do chuir mise gu cinnteach fios a

d'ionnsuidh g' ad ghairm? C'ar son nach d' thàinig thu a m'ionnsuidh? Nach 'eil mise gu deimhin comasach air d'àrdachadh gu inbhe[b].

38 Agus thubhairt Balaam ri Balac, Feuch, tha mi air teachd a' d'ionnsuidh: am bheil agam a nis cumhachd idir ni sam bith a ràdh? Am focal a chuireas Dia a'm' bheul[d], sin labhraidh mi.

39 Agus chaidh Balaam maille ri Balac, agus thàinig iad gu Ciriat-husot.

40 Agus dh'ìobair Balac daimh agus caoraich, agus chuir e fios a dh'ionnsuidh Bhalaaim, agus a dh'ionnsuidh nan ceannard a *bha* maille ris.

41 Agus air an là màireach, ghabh Balac Balaam, agus thug e suas e gu àitibh àrda Bhaail[h], a chum gu-m faiceadh e o sin a' *chuid* a b'iomallaiche de'n t-sluagh.

## CAIB. XXIII.

1, 14, 28 *Iobairtean Bhalaic.* 7, 18 *Cosamhlachdan Bhalaaim.*

AGUS thubhairt Balaam ri Balac[j], Tog dhomh an so seachd altairean, agus ulluich dhomh an so seachd tairbh òga, agus seachd reitheachan.

2 Agus rinn Balac mar a thubhairt Balaam; agus dh'ìobair Balac agus Balaam air *gach* altair tarbh òg agus reithe[l].

3 Agus thubhairt Balaam ri Balac, Seas làimh ri d'iobairt-loisgte[n], agus imichidh mise; theagamh gu-n tig an Tighearn' a'm' choinneamh: agus ge b'e ni a nochdas e dhomh, innsidh mi dhuit. Agus chaidh e gu ionad àrd.

4 Agus choinnich Dia Balaam[p], agus thubhairt *Balaam* ris, Dheasaich mi seachd altairean, agus dh'ìobair mi air *gach* altair tarbh òg agus reithe.

5 Agus chuir an Tighearna focal ann am beul Bhalaaim[t], agus thubhairt e, Pill a dh'ionnsuidh Bhalaic agus mar so labhraidh tu.

6 Agus phill e d'a ionnsuidh, agus, feuch, sheas e làimh r'a ìobairt-loisgte, e féin, agus ceannardan Mhoaib uile.

7 Agus thog e suas a chosamhlachd[z], agus thubhairt e, Thug Balac rìgh Mhoaib mise á h-Aram, o bheanntaibh na h-àird' an ear, *ag ràdh*, Thig, mallaich dhomhsa Iacob[a]; agus thig, thoir dùbhlan do Israel[b].

8 Cionnus a mhallaicheas mi esan nach do mhallaich Dia? agus cionnus a bheir mi dùbhlan *dhasan* do nach d'thug an Tighearna dùbhlan?

9 Oir o mhullach nan creag tha mi 'g a fhaicinn, agus o na sléibhtibh tha mi 'g amharc air: feuch, gabhaidh an sluagh còmhnuidh air leth[f], agus cha mheasar iad am measg nan cinneach[g].

10 Co dh'àirmheas duslach Iacoib[h], no àireamh na ceathramh *cuid* de Israel? Faigheam-sa bàs an ionracain[j], agus bitheadh mo chrìoch dheireannach cosmhuil r'a *chrìch*-san!

11 Agus thubhairt Balac ri Balaam, Ciod e so a rinn thu orm? a mhallachadh mo naimhdean thug mi thu[a], agus feuch, da rìreadh bheannaich thu *iad*.

12 Agus fhreagair agus thubhairt e, An ni a chuir an Tighearn' a'm' bheul[c], nach feum mis' an aire thoirt a labhairt?

13 Agus thubhairt Balac ris, Thig, guidheam ort, maille rium gu àit eile[e] o'm faic thu iad: cha-n fhaic thu ach a' chuid a's iomallaiche dhiubh, agus cha-n fhaic thu iad uile; agus mallaich dhomh as a sin iad.

14 Agus thug e gu fearann Shophim e, gu mullach Phisgah, agus thog e seachd altairean[f], agus dh'ìobair e tarbh òg agus reithe air *gach* altair[g].

15 Agus thubhairt e ri Balac, Seas an so làimh ri d'iobairt-loisgte, gus an coinnich mis' *an Tighearn'* an sud.

16 Agus choinnich an Tighearna Balaam, agus chuir e focal 'n a bheul[i], agus thubhairt e, Imich a rìs a dh'ionnsuidh Bhalaic, agus abair mar so.

17 Agus an uair a thàinig e d'a ionnsuidh, feuch sheas e làimh r'a ìobairt-loisgte, agus ceannardan Mhoaib maille ris. Agus thubhairt Balac ris, Ciod a labhair an Tighearna[k]?

18 Agus thog e suas a chosamhlachd, agus thubhairt e, Eirich suas[m], a Bhalaic, agus cluinn; éisd riumsa, thus' a mhic Shipoir:

19 Cha duine Dia[o], gu-n deanadh e breug; no mac duine, gu-n gabhadh e aithreachas: an dubhairt e, agus nach dean e? agus an do labhair e, agus nach coimhlion se e[q]?

20 Feuch, fhuair mi *àithne* beannachadh; agus bheannaich esan[r], agus cha-n urrainn mise 'atharrachadh[s].

21 Cha d'thug e fainear euceart ann an Iacob[u], agus cha-n fhac e cealg ann an Israel: *tha*'n Tighearn' a Dhia leis[v], agus caithream rìgh 'n am measg[w].

22 Thug Dia mach iad as an Eiphit[x]; tha aige amhuil neart an aon-adharcaich[y].

23 Gu cinnteach cha-*n 'eil* druidheachd an aghaidh Iacoib, ni mò *tha* fiosachd an aghaidh Israeil: a réir na h-aimsir so theirear mu Iacob, agus mu Israel, Ciod a dh'oibrich Dia[c]!

24 Feuch, éiridh an sluagh suas mar leòmhan mòr[d], agus mar leòmhan òg togaidh e suas e féin: cha luidh e sìos gus an ith e a' chreach[e], agus gus an òl e fuil nam marbh.

25 Agus thubhairt Balac ri Balaam, Na dean aon chuid am mallachadh idir, no am beannachadh idir.

26 Ach fhreagair Balaam agus thubhairt e ri Balac, Nach d'innis mi dhuit[i], ag ràdh, Gach ni a labhras an Tighearna, sin is éigin domhs' a dheanamh?

27 Agus thubhairt Balac ri Balaam, Thig, guidheam ort, bheir mi thu gu ionad

R.C. 1452.

[a] caib. 22. 11
[b] rann 17
caib. 24. 11
Salm 75. 6
Eoin 5. 44
[c] caib. 22. 38
[d] rann 18
[e] 1 Ri. 20. 23
[f] rann. 1, 2
[g] Isa. 1. 11
[h] Deut. 12. 2
[i] rann 5
[j] rann 29
[k] 1 Sam. 3. 17
Ier. 37. 17
[l] rann. 14, 30
[m] Bre. 3. 20
[n] rann 15
[o] 1 Sam. 15. 29
Salm 89. 35
Ròm. 11. 29
Tit. 1. 2
Eabh. 6. 18
Seum. 1. 17
[p] rann 16
[q] 1 Each. 17. 27
Mic. 7. 20
[r] caib. 22. 12
[s] Eoin 10. 28, 29
Ròm. 8. 38, 39
[t] caib. 22. 35
Deut. 18. 18
Ier. 1. 9
[u] Sa. 103. 12
Isa. 1. 18
38. 17
Mic. 7. 19
Ròm. 4. 7, 8
8. 1
[v] Ecs. 29. 45, 46
33. 16
Salm 46. 11
[w] Sa. 118. 15
[x] caib. 24. 8
[y] Deut. 33. 17
Salm 92. 10
[z] rann 18
caib. 24. 3, 15, 23
Iob 27. 1
29. 1
Salm 78. 2
Ese. 17. 2
Mic. 2. 4
Hab. 2. 6
Mat. 13. 33, 35
[a] Gnà. 26. 2
[b] 1 Sam. 17. 10
[c] Salm 31. 19
[d] Gen. 49. 9
Mic. 5. 8
[e] Gen. 49. 27
[f] Deut. 33. 28
[g] Ecs. 33. 16
Esr. 9. 2
Eph. 2. 14
[h] Gen. 13. 16
[i] rann. 12, 13
[j] Salm 37. 37
Gnà. 14. 32
2 Cor. 5. 1

eile ; theagamh gur toil le Dia thu 'g am
mallachadh dhomh as a sin.
28 Agus thug Balac Balaam gu mullach
Pheoir, a tha 'g amharc ri Iesimon.
29 Agus thubhairt Balaam ri Balac,
Tog dhomh an so seachd altairean, agus
ulluich dhomh an so seachd tairbh òga,
agus seachd reitheachan.
30 Agus rinn Balac mar a thubhairt
Balaam, agus dh'iobair e tarbh agus
reithe air *gach* altair.

## CAIB. XXIV.

1 *Fàisneachd Bhalaaim a thaobh soirbheachaidh Israeil.* 15 *Mu reul Iacoib, &c.* 20 *Mu sgrios nan Amaleceach.*

AGUS an uair a chunnaic Balaam gu-m
bu toil leis an Tighearn' Israel a
bheannachadh, cha deachaidh e, mar air
uairibh eile, a dh'iarraidh manaidhean,
ach chuir e 'aghaidh ris an fhàsach.
2 Agus thog Balaam suas a shùilean,
agus chunnaic e Israel a' fantuinn '*n am
bùthaibh* a réir an treubhan, agus thàinig
spiorad Dhé air[b].
3 Agus thog e suas a chosamhlachd,
agus thubhairt e, Thubhairt Balaam mac
Bheoir, agus thubhairt an duine aig an
robh a shùilean dùinte[2] ;
4 Thubhairt esan, a chuala briathra
Dhé, a chunnaic taisbeanadh an Uile-
chumhachdaich, a' tuiteam agus a
shùilean air am fosgladh :
5 Cia àluinn do bhùthan, O Iacoib ! do
phàilliunan, O Israeil !
6 Mar na gleannta tha iad sìnte mach,
mar liosan ri taobh aimhne[f], mar
chraobhan fiodh-alois a shuidhich an
Tighearna, mar chraobhan seudair làimh
ris na h-uisgeachaibh[g].
7 Sruthaidh an t-uisge mach as a shoith-
ichibh, agus *bithidh* a shliochd ann am
mòran uisgeachan, agus bithidh a rìgh na's
àirde na Agag, agus àrdaichear a rìogh-
achd.
8 Thug Dia mach as an Eiphit e ; tha
aige amhuil neart an aon-adharcaich :
ithidh e suas na cinnich a naimhdean,
agus brisidh e an cnàmhan[i], agus le
'shaighdibh troimh-lotaidh e iad[k].
9 Chrùb e, luidh e sìos mar leòmhan[m],
agus mar leòmhan mòr : cò dhùisgeas
suas e? *Is* beannaichte gach neach a
bheannaicheas thusa[p], agus *is* mallaichte
gach neach a mhallaicheas thu.
10 Agus las corruich Bhalaic an aghaidh
Bhalaaim, agus bhuail e 'bhasan air a
chéile : agus thubhairt Balac ri Balaam,
A mhallachadh mo naimhdean ghairm mi
thu, agus, feuch, da rìreadh bheannaich
thu *iad* na tri uairean so[q].
11 Uime sin teich a nis do d'àite féin :
shaoil mi d'àrdachadh gu inbhe mhòir,
ach, feuch, chum an Tighearn' air d'ais
thu o inbhe.
12 Agus thubhairt Balaam ri Balac,
Nach do labhair mi eadhon ri d' theachd-

R.C. 1452.

[a] Tais. 1. 7
[b] 1 Sam. 10. 10
[c] Tais. 22. 16
[d] Salm 110. 2
[1] no, *prionnsachan.*
[2] *aig an robh a shùilean dùinte, a nis fosgailte.*
[e] Salm 60. 8-12
[f] Salm 1. 3 Ier. 17. 8
[3] no, *nan cinneach a chog an aghaidh Israeil,* Ecs. 17. 8, 16.
[g] Salm 92. 12-14
[h] Gen. 15. 19
[i] Salm 2. 9
[j] Mal. 3. 2
[k] Salm 45. 5
[l] Dan. 11. 30
[m] caib. 23. 24
[n] Gen. 10. 11
[o] Gen. 10. 21, 25
[p] Gen. 12. 3
[q] Neh. 13. 2
[r] caib. 33. 49 Mic. 6. 5
[s] caib. 31. 16 1 Cor. 10. 8

airibh, a chuir thu a m'ionnsuidh, ag
ràdh,
13 Ged bheireadh Balac dhomhsa làn
a thighe dh'airgiod agus a dh'òr, cha
b'urrainn mi dol thar àithne an Tighearn'
a dheanamh maith no uilc o m'inntinn
féin ; *ach* ge b'e ni a their an Tighearna,
sin labhraidh mise ?
14 Agus a nis, feuch, tha mi 'dol a
dh'ionnsuidh mo dhaoine féin : thig *uime
sin*, bheir mi rabhadh dhuit, ciod a ni 'n
sluagh so air do shluagh-sa anns na làith-
ibh deireannach.
15 Agus thog e suas a chosamhlachd,
agus thubhairt e, Thubhairt Balaam mac
Bheoir, agus thubhairt an duine aig an
robh a shùilean dùinte ;
16 Thubhairt esan a chuala briathra
Dhé, agus d'an aithne eòlas an Ti a's ro
àirde, a chunnaic taisbeanadh an Uile-
chumhachdaich, a' tuiteam agus a shùilean
air am fosgladh :
17 Chi mi e[a], ach ni h-ann a nis ;
amhaircidh mi air, ach ni h-ann am fagus :
thig Reul[c] a mach á Iacob, agus éiridh
Slat rìoghail á Israel[d], agus buailidh i
oisinnean Mhoaib[1], agus cuiridh i as
do chloinn Shet uile.
18 Agus bithidh Edom 'n a sheilbh[e],
bithidh Seir mar an ceudna 'n a sheilbh
aig a naimhdibh ; agus ni Israel gaisge.
19 A mach á Iacob thig esan a bhitheas
'n a uachdaran, agus sgriosaidh e'n ti a
mhaireas de'n bhaile mhòr.
20 Agus an uair a dh'amhairc e air
Amalec, thog e suas a chosamhlachd,
agus thubhairt e, Tùs nan cinneach[3]
Amalec, ach *is* e 'dheireadh a *bhi* air a
sgrios gu sìorruidh.
21 Agus dh'amhairc e air na Cenich[h] ;
agus thog e suas a chosamhlachd, agus
thubhairt e, Is làidir d-àite-còmhnuidh,
agus tha thu 'cur do nid ann an carraig :
22 Gidheadh, fàsaichear na Cenich,
gus an toir Asur leis thu ann am braigh-
deanas.
23 Agus thog e suas a chosamhlachd,
agus thubhairt e, Mo thruaigh e ! cò
a mhaireas beò 'n uair a ni Dia so[j] ?
24 Agus *thig* longan o iomall Chitim[l],
agus ni iad olc air Asur[n], agus ni iad olc
air Eber[o], agus sgriosar esan mar an
ceudna gu bràth.
25 Agus dh'éirich Balaam suas, agus
dh'fhalbh e, agus phill e d'a àite féin :
agus dh'fhalbh Balac mar an ceudna air
a shlighe féin.

## CAIB. XXV.

1 *Striopachas agus iodhol-aoradh chloinn Israeil.* 6 *Simri agus Cosbi air am marbhadh.*

AGUS dh'fhan Israel ann an Sitim[r],
agus thòisich an sluagh air strìo-
pachas a dheanamh[s] le nigheanaibh
Mhoaib.
2 Agus ghairm iad an sluagh gu ìobairt-

ibh an diathan[a]: agus dh'ith an sluagh, agus chrom iad sìos d'an diathan[b].

3 Agus cheangail Israel e féin ri Baal-peor[c]: agus las corruich an Tighearn' an aghaidh Israeil.

4 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Glac cinn-fheadhna an t-sluaigh uile[d], agus croch suas iad an làthair an Tighearna fa chomhair na gréine, chum gu-m pill corruich gharg an Tighearn' o Israel[e].

5 Agus thubhairt Maois ri breitheamhnaibh Israeil, Marbhaibh gach aon agaibh a dhaoine[g], a cheangail iad féin ri Baal-peor.

6 Agus, feuch, thàinig fear de chloinn Israeil, agus thug e chum a bhràithre Ban-Mhidianach, ann an sealladh Mhaois, agus ann an sealladh coimhthionail chloinn Israeil uile, agus iad a' gul aig dorus pàilliuin a' choimhthionail[i].

7 Agus an uair a chunnaic Phinehas[j] mac Eleasair, mhic Aaroin an t-sagairt *e*, dh'éirich e suas o mheasg a' chomhchruinneachaidh, agus ghabh e sleagh 'n a làimh ;

8 Agus chaidh e 'n déigh an duine de Israel a steach do'n bhùth, agus throimhlot e iad le 'chéile, an duine de Israel, agus a' bhean troimh a broinn : mar sin choisgeadh a' phlàigh o chloinn Israeil.

9 Agus bhàsaich 's a' phlàigh ceithir mìle 'ar fhichead[l].

10 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

11 Phill Phinehas mac Eleasair, mhic Aaroin an t-sagairt, mo chorrùich air falbh[m] o chloinn Israeil, an uair a bha e eudmhor as mo leth 'n am measg, air chor as nach do chuir mi as do chloinn Israeil a'm' eud[n].

12 Air an aobhar sin abair, Feuch, bheir mise dha mo choimhcheangal sìthe[p]:

13 Agus bithidh e aige, agus aig a shliochd 'n a dhéigh *eadhon* coimhcheangal sagartachd shìorruidh[q], a chionn gu-n robh e eudmhor as leth a Dhé[r], agus gu-n d' rinn e réite air son chloinn Israeil[s].

14 A nis *b'e* ainm an Israelich a mharbhadh, *eadhon* a mharbhadh maille ris a' Bhan-Mhidianaich, Simri mac Shalu, ceannard prìomh thighe am measg nan Simeonach.

15 Agus *b'e* ainm na Ban-Mhidianaich a mharbhadh, Cosbi nighean Shur[w]: *bu* cheann cinnich e, *agus* de phrìomh thigh ann am Midian.

16 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

17 Buin gu naimhdeil ris[1] na Midianaich[z], agus buailibh iad :

18 Oir tha iadsan a' buntuinn gu naimhdeil ribhse le 'n as-innleachdaibh[b], leis an do mheall iad sibh ann an aobhar Pheoir, agus ann an aobhar Chosbi, nighinn ceannaird de Mhidian, am peathar, a mharbhadh ann an là na plàighe ann an aobhar Pheoir[d].

B.C. 1452.

a Ecs. 34. 15, 16
b Ecs. 20. 5
c Ios. 22. 17 Salm 106. 28, 29 Hos. 9. 10
d Deut. 13. 6-9
e Deut. 13. 17
f caib. 1. 2, 3 Ecs. 30. 12 38. 25, 26
g Ecs. 32. 27
h rann 63 caib. 35. 1
i Ioel 2. 17
j Salm 106. 30
k Gen. 46. 8
l Deut. 4. 3 1 Cor. 10. 8
m Salm 106. 23 Eoin 3. 36
n Ecs. 20. 5 Deut. 32. 16, 21 1 Ri. 14. 22 Salm 75. 58 Ese. 16. 38 Seph. 1. 18 3. 8
o caib. 16. 1, &c.
p Mal. 2. 4, 5
q Ecs. 40. 15
r Salm 69. 9
s Eabh. 2. 17
t caib. 16. 38 1 Cor. 10. 6 2 Pead. 2. 6
u Ecs. 6. 24
v Gen. 46. 10, Ecs. 6. 15, *Iemuel.*
w caib. 31. 8 Ios. 13. 21
x 1 Each. 4. 24, *Iarib.*
y Gen. 46. 10, *Sohar.*
1 *sàruich*, no, *teannaich.*
z caib. 31. 2
a Gen. 46. 16, *Siphion.*
b caib. 31. 16 Tais. 2. 14
c Gen. 46. 16, *Esbon.*
d rann 8

## CAIB. XXVI.

1 *Clann Israeil air an àireamh an dara uair.* 52 *Am fearann gu bhi air a roinn doibh le crannchur.* 64 *Caleb agus Iosua a mhàin beò de na chaidh àirmheadh air tùs.*

AGUS tharladh an déigh na plàighe, gu-n do labhair an Tighearna ri Maois, agus ri Eleasar mac Aaroin an t-sagairt, ag ràdh,

2 Gabhaibh àireamh comhchruinneachaidh chloinn Israeil uile[f], o fhichead bliadhna dh'aois agus os a cheann, trid thighe an aithrichean, iadsan uile *a's urrainn* dol a mach gu cogadh ann an Israel.

3 Agus labhair Maois agus Eleasar an sagart riu ann an còmhnardaibh Mhoaib[h], làimh ri Iordan *am fagus do* Iericho, ag ràdh,

4 *Gabhaibh àireamh an t-sluaigh*, o fhichead bliadhna dh'aois agus os a cheann ; mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois agus do chloinn Israeil, a chaidh a mach á tìr na h-Eiphit.

5 Reuben, am mac a bu shine aig Israel[k]: clann Reubein : Hanoch, *o-m bheil* teaghlach nan Hanochach : o Phalu, teaghlach nam Paluthach :

6 O Hesron, teaghlach nan Hesronach : o Charmi, teaghlach nan Carmach.

7 *Is* iad sin teaghlaichean nan Reubeneach : agus b'iadsan a chaidh àireamh dhiubh, dà fhichead agus trì mìle agus seachd ceud agus deich 'ar fhichead.

8 Agus mic Phalu ; Eliab.

9 Agus mic Eliaib ; Nemuel, agus Datan, agus Abiram. *Is* iad so an Datan agus an t-Abiram *a bha* ainmeil 's a' chomhchruinneachadh, a rinn strì an aghaidh Mhaois agus an aghaidh Aaroin ann an cuideachd Chorah[o], 'n uair a rinn iad strì an aghaidh an Tighearn' ;

10 Agus a dh'fhosgail an talamh a bheul, agus a shluig e suas iad maille ri Corah, 'n uair a bhàsaich a' chuideachd sin, an uair a loisg an teine suas dà cheud agus leth-cheud fear : agus rinneadh iad 'n an comharadh[t].

11 Gidheadh, cha do bhàsaich clann Chorah[u].

12 Mic Shimeoin, a réir an teaghlaichean: o Nemuel[v], teaghlach nan Nemueleach : o Iamin, teaghlach nan Iamineach : o Iachin[x], teaghlach nan Iachineach :

13 O Sherah[y], teaghlach nan Sarhach : o Shaul, teaghlach nan Saulach.

14 *Is* iad sin teaghlaichean nan Simeonach, fichead agus dà mhìle agus dà cheud.

15 Clann Ghad, a réir an teaghlaichean : o Shephon[a], teaghlach nan Sephonach : o Hagi, teaghlach nan Hagitheach : o Shuni, teaghlach nan Sunitheach :

16 O Osni[c], teaghlach nan Osnitheach : o Eri, teaghlach nan Eritheach :

17 O Arod, teaghlach nan Arodach : o Areli, teaghlach nan Arelitheach :

18 *Is* iad sin teaghlaichean chloinn

Ghad, a réir na chaidh àireamh dhiubh,
dà fhichead mìle agus cùig ceud.
19 *B*'iad mic Iudah[b], Er agus Onan:
agus fhuair Er agus Onan bàs ann an tìr
Chanaain.
20 Agus b'iad mic Iudah, a réir an
teaghlaichean; o Shelah, teaghlach nan
Selanach: o Pharets, teaghlach nam
Pharetseach: o Sherah, teaghlach nan
Sarhach:
21 Agus b'iad mic Pharets; o Hesron,
teaghlach nan Hesronach: o Hamul,
teaghlach nan Hamulach.
22 *Is* iad sin teaghlaichean Iudah, a
réir na chaidh àireamh dhiubh, tri fichead
agus sè mìle deug agus cùig ceud.
23 De mhic Isachair[g], a réir an teagh-
laichean: o Tholah, teaghlach nan Tolah-
ach: o Phua, teaghlach nam Punach:
24 O Iasub[2], teaghlach nan Iasubach: o
Shimron, teaghlach nan Simronach.
25 *Is* iad sin teaghlaichean Isachair, a
réir na chaidh àireamh dhiubh, tri fichead
agus ceithir mìle agus tri cheud.
26 De mhic Shebuluin[i], a réir an teagh-
laichean: o Shered, teaghlach nan Sard-
ach: o Elon, teaghlach nan Elonach: o
Iahleel, teaghlach nan Iahleeleach.
27 *Is* iad sin teaghlaichean nan Sebu-
lunach, a réir na chaidh àireamh dhiubh,
tri fichead mìle agus cùig ceud.
28 *B'iad* mic Ioseiph[j], a réir an teagh-
laichean, Manaseh agus Ephraim.
29 De mhic Mhanaseh[k]: o Mhachir,
teaghlach nam Machireach; agus ghin
Machir Gilead: o Ghilead *thàinig* teagh-
lach nan Gileadach.
30 *Is* iad so mic Ghilead: o Ieser[3],
teaghlach nan Iesereach: o Helec, teagh-
lach nan Heleceach:
31 Agus o Asriel, teaghlach nan Asriel-
each: agus o Shechem, teaghlach nan
Sechemeach:
32 Agus o Shemida, teaghlach nan
Semideach: agus o Hepher, teaghlach
nan Hephereach.
33 Agus cha robh aig Selophehad[o] mac
Shepheir mic sam bith, ach nigheanan:
agus *b'iad* ainmean nigheana Sheloph-
ehaid, Mahla, agus Noah, Hoglah, Milcah,
agus Tirsah.
34 *Is* iad sin teaghlaichean Mhanaseh,
agus iadsan a chaidh àireamh dhiubh,
leth-cheud agus dà mhìle agus seachd
ceud.
35 *Is* iad so mic Ephraim, a réir an
teaghlaichean: o Shutelah, teaghlach
nan Suteleach: o Bhecher[q], teaghlach
nam Bechereach: o Thahan, teaghlach
nan Tahanach.
36 Agus *is* iad so mic Shutelah: o Eran,
teaghlach nan Eranach.
37 *Is* iad sin teaghlaichean mhac Eph-
raim, a réir na chaidh àireamh dhiubh,
dà mhìle dheug 'ar fhichead agus cùig
ceud. *Is* iad sin mic Ioseiph a réir an
teaghlaichean.

R.C. 1452.

[a] Gen. 46. 21; 1 Each. 7. 6
[b] Gen. 38. 2-10; 1 Each. 2. 3, &c.
[c] Gen. 46. 21, *Ehi;* 1 Each. 8. 1, *Aharah.*
[d] Gen. 46. 21, *Mupim agus Hupim.*
[e] 1 Each. 8. 3, *Adar.*
[f] Gen. 46. 23
[g] Gen. 46. 13; 1 Each. 7. 1
[1] *Husim.*
[2] no, *Iob.*
[h] Gen. 46. 17; 1 Each. 7. 30
[i] Gen. 46. 14
[j] Gen. 46. 20
[k] Ios. 17. 1; 1 Each. 7. 14, 15
[l] Gen. 46. 24
[3] *ris an abrar Abieser, Ios. 17. 2; Bre. 6. 11, 24, 34.*
[m] 1 Each. 7. 13, *Sallum.*
[n] caib. 1. 46
[o] caib. 27. 1; 36. 11
[p] caib. 33. 54
[q] 1 Each. 7. 20, *Bered.*
[r] Gen. 46. 11; Ecs. 6. 16-19; 1 Each. 6. 1, 16

38 Mic Bheniamin[a], a réir an teagh-
laichean: o Bhelah, teaghlach nam Be-
lahach: o Asbel, teaghlach nan Asbeleach:
o Ahiram[c], teaghlach nan Ahiramach:
39 O Shupham[d], teaghlach nan Suph-
amach: o Hupham, teaghlach nan Huph-
amach.
40 Agus *b'iad* mic Bhelah Ard[e] agus
Naaman: *o Ard*, teaghlach nan Ardach:
*agus* o Naaman, teaghlach nan Naaman-
ach.
41 *Is* iad sin mic Bheniamin, a réir an
teaghlaichean: agus *b*'iadsan a chaidh
àireamh dhiubh, dà fhichead agus cùig
mìle agus sè ceud.
42 *Is* iad so mic Dhan[f], a réir an teagh-
laichean: o Shuham[1], teaghlach nan
Suhamach. *Is* iad so teaghlaichean Dhan,
a réir an teaghlaichean.
43 *B*'iad teaghlaichean nan Suhamach
uile, a réir na chaidh àireamh dhiubh,
tri fichead agus ceithir mìle agus ceithir
cheud.
44 De chloinn Aseir[h], a réir an teagh-
laichean: o Iimna, teaghlach nan Iimnath-
ach: o Iesui, teaghlach nan Iesuitheach:
o Bheriah, teaghlach nam Beritheach.
45 De mhic Bheriah: o Heber, teagh-
lach nan Hebereach: o Mhalchiel, teagh-
lach nam Malchieleach.
46 Agus *b'e* ainm nighinn Aseir, Sarah.
47 *Is* iad sin teaghlaichean mhac Aseir,
a réir na chaidh àireamh dhiubh, leth-
cheud agus tri mìle agus ceithir cheud.
48 De mhic Naphtali[l], a réir an teagh-
laichean: o Iahseel, teaghlach nan Iah-
seeleach: o Ghuni, teaghlach nan Gun-
itheach:
49 O Ieser, teaghlach nan Iesereach: o
Shillem[m], teaghlach nan Sillemeach.
50 *Is* iad sin teaghlaichean Naphtali,
a réir an teaghlaichean: agus *b*'iadsan
a chaidh aireamh dhiubh, dà fhichead
agus cùig mìle agus ceithir cheud.
51 *B*'iad sin iadsan a chaidh aireamh
de chloinn Israeil[n], sè ceud mìle agus aon
mhìle seachd ceud agus deich 'ar fhichead.
52 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
53 Dhoibh sin roinnear am fearann mar
oighreachd, a réir àireimh nan ainm.
54 Do mhòran bheir thu na 's mò
dh'oighreachd[p], agus do bheagan bheir
thu na 's lugha dh'oighreachd: bheirear
'oighreachd féin do gach aon, a réir an
àireimh.
55 Gidheadh, roinnear am fearann le
crannchur: a réir ainmean threubhan an
aithriche gheibh iad an oighreachd.
56 A réir a' chrannchuir roinnear a
shealbh eadar mhòran *agus* bheagan.
57 Agus *is* iad so iadsan a chaidh air-
eamh de na Lebhithich, a réir an teagh-
laichean[r]: o Gherson, teaghlach nan
Gersonach: o Chohat, teaghlach nan
Cohatach: o Mherari, teaghlach nan
Meraritheach.

58 *Is* iad so teaghlaichean nan Lebhith-
each: teaghlach nan Libnitheach, teagh-
lach nan Hebronach, teaghlach nam
Mahlahach, teaghlach nam Muisitheach,
teaghlach nan Corahach: agus ghin
Cohat Amram.
59 Agus *b'e* ainm mnatha Amraim
Iochebed[c], nighean Lebhi, a rug *a màthair*
do Lebhi 's an Eiphit: agus rug i do
Amram, Aaron, agus Maois, agus Miriam
am piuthar.
60 Agus do Aaron rugadh Nadab[e], agus
Abihu, Eleasar agus Itamar.
61 Agus fhuair Nadab agus Abihu bàs[f],
an uair a thug iad suas teine coimheach
an làthair an Tighearn'.
62 Agus b'iadsan a chaidh àireamh
dhiubh[g], fichead agus tri mìle, firionnaich
uile o mhìos a dh'aois agus os a cheann;
oir cha deachaidh an àireamh am
measg chloinn Israeil[h], a chionn nach
d'thugadh oighreachd dhoibh am measg
chloinn Israeil[i].
63 *Is* iad sin iadsan a chaidh àireamh
le Maois agus Eleasar an sagart, a rinn
clann Israeil àireamh ann an còmhnard-
aibh Mhoaib[j], làimh ri Iordan *am fagus
do* Iericho.
64 Ach 'n am measg sin cha robh aon
duine dhiubhsan a rinn Maois agus Aaron
an sagart[l] àireamh an uair a ghabh iad
àireamh chloinn Israeil ann am fàsach
Shinai:
65 Oir thubhairt an Tighearn' umpasan,
Gheibh iad gu deimhin bàs anns an
fhàsach[o]. Agus cha d'fhàgadh duine
dhiubh, saor o Chaleb mac Iephuneh,
agus Iosua mac Nuin.

## CAIB. XXVII.

1 *An lagh a thaobh oighreachdan chloinn Israeil.* 12 *Fhuair Maois fios a bhàis,* 15 *agus ghuidh e air an Tighearna gu-n cuireadh e duine iomchuidh os ceann a' chomhchruinneachaidh 'n a àite:* 18 *dh'orduich esan dha Iosua mac Nuin a ghabhail, agus a chur air leth chum na criche sin.*

AN sin thàinig nigheana Shelophehaid[t],
mhic Hepheir, mhic Ghilead, mhic
Mhachir, mhic Mhanaseh de theaghlaich
Mhanaseh mhic Ioseiph: agus *is* iad so
ainmean a nigheana, Mahlah, Noah, agus
Hoglah, agus Milcah, agus Tirsah.
2 Agus sheas iad an làthair Mhaois,
agus an làthair Eleasair an t-sagairt,
agus an làthair nan ceannard, agus a'
chomhchruinneachaidh uile, làimh ri
dorus pàilliuin a' choimhthionail, ag
ràdh,
3 Dh'eug ar n-athair anns an fhàsach[z],
agus cha robh e ann an cuideachd na
muinntir a chruinnich iad féin r'a chéile
an aghaidh an Tighearn' ann an cuideachd
Chorah[b], ach dh'eug e 'n a pheacadh
féin[d]; agus cha robh mic sam bith aige.
4 C'ar son a chaillear ainm ar n-athar
o mheasg a theaghlaich a chionn nach
'eil mac aige? Thugaibh dhuinne *uime
sin* sealbh am measg bhràithrean ar
n-athar[a].
5 Agus thug Maois an cùis an làthair
an Tighearn'[b].
6 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
7 Labhair nigheana Shelophehaid gu
ceart: bheir thu dhoibh gu cinnteach
sealbh oighreachd am measg bhràithrean
an athar[d]; agus bheir thu fainear gu-n
tig oighreachd an athar d'an ionnsuidh.
8 Agus labhraidh tu ri cloinn Israeil,
ag ràdh, Ma gheibh duine bàs, agus gun
mhac aige, an sin bheir sibh fainear, gu-n
tig 'oighreachd-san chum a nighinn.
9 Agus mur bi nighean aige, an sin
bheir sibh 'oighreachd d'a bhràithribh.
10 Agus mur bi bràithrean aige, an sin
bheir sibh 'oighreachd do bhràithribh
'athar.
11 Agus mur bi bràithrean aig 'athair,
an sin bheir sibh 'oighreachd d'a fhear-
dàimh a's faigse dha d'a theaghlach,
agus sealbhaichidh e i: agus bithidh e
do chloinn Israeil 'n a reachd breith-
eanais[k], mar a dh'àithn an Tighearna do
Mhaois.
12 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Imich suas do'n t-sliabh so
Abarim[m], agus gabh sealladh de'n fhear-
ann a thug mise do chloinn Israeil.
13 Agus an uair a chi thu e, cruinnich-
ear thusa mar an ceudna chum do
dhaoine[n], mar a chruinnicheadh Aaron
do bhràthair[p].
14 A chionn gu-n d'rinn sibh ceannairc
an aghaidh m'àithne-sa ann am fàsach
Shin[q], ann an comh-stri a' chomhchruinn-
eachaidh, agus nach do naomhaich sibh mi
aig an uisge ann an sealladh an sùl: *is* e
sin uisge Mheribah ann an Cadeis[r], ann
am fàsach Shin.
15 Agus labhair Maois ris an Tighearn',
ag ràdh,
16 Cuireadh an Tighearna, Dia spiorad
na h-uile fheòla[s], duine os ceann a'
chomhchruinneachaidh[u],
17 A théid a mach rompa[v], agus a thig
a steach rompa, agus a threòraicheas a
muigh iad, agus a bheir a stigh iad; a
chum nach bi comhchruinneachadh an
Tighearna mar chaoraich aig nach *'eil*
buachaille[w].
18 Agus thubhairt an Tighearna ri
Maois, Gabh a d'ionnsuidh Iosua mac
Nuin, duine anns *am bheil* an spiorad[x],
agus cuir do làmh air[y].
19 Agus cuir e an làthair Eleasair an
t-sagairt, agus an làthair a' chomhchruinn-
eachaidh uile; agus thoir àithne dha 'n am
fianuis[a].
20 Agus cuiridh tu *cuid* de d'urram
air[c], a chum gu-m bi comhchruinn-
eachadh chloinn Israeil uile ùmhal *dha*[e].
21 Agus seasaidh e 'n làthair Eleasair
an t-sagairt, a dh'iarras *comhairl'* air a

R.C. 1452.

[a] Ios. 17. 4
[b] Ecs. 18. 15, 19
Iob 23. 4
[c] Ecs. 2. 1, 2
6. 20
[d] caib. 36. 2
[e] caib. 3. 2
[f] caib. 3. 4
Lebh. 10. 1, 2
1 Each. 24. 2
[g] caib. 3. 39
[h] caib. 1. 49
[i] caib. 18. 20-24
Deut. 10. 9
Ios. 13. 14, 33
14. 3
[j] rann 3
[k] caib. 35. 29
[l] Deut. 4. 3, 4
[m] caib. 33. 47
Deut. 3. 27
32. 49
34. 1
[n] caib. 20. 24
31. 2
[o] caib. 14. 28-30
1 Cor. 10. 5, 6
Iud. 5
[p] caib. 20. 28
Deut. 10. 6
[q] caib. 20. 10-12
[r] Ecs. 17. 7
[s] caib. 16. 22
Eabh. 12. 9
[t] caib. 26. 33
36. 1-11
Ios. 7. 3
[u] Ier. 3. 15
[v] Deut. 31. 2
1 Sam. 8. 20
18. 13
2 Each. 1. 10
Eoin 10. 9
[w] 1 Ri. 22. 17
Sech. 10. 2
Mat. 9. 36
1 Pead. 2. 25
[x] Gen. 41. 38
Bre. 3. 10
11. 29
1 Sam. 16. 13, 18
Dan. 5. 14
Gnio. 6. 3
[y] Deut. 34. 9
Gnio. 6. 6
[z] caib. 14. 35
26. 64, 65
[a] Deut. 31. 7
[b] caib. 16. 1, 2
[c] 2 Ri. 2. 9, 15
[d] Ese. 18. 4
Eoin 8. 21, 24
Ròm. 6. 23
[e] Ios. 1. 16, 17

shon[a], a rèir breitheanais na h-Urim[b] an làthair an Tighearn': air 'fhocal-san théid iad a mach, agus air 'fhocal thig iad a steach, e féin, agus clann Israeil uile maille ris, eadhon an comhchruinneachadh uile.

22 Agus rinn Maois mar a dh'àithn an Tighearna dha; agus ghabh e Iosua, agus chuir e 'n làthair Eleasair an t-sagairt e, agus an làthair a' choi-thionail uile.

23 Agus chuir e a làmhan air, agus thug e àithne dha, Mar a labhair an Tighearna le làimh Mhaois[c].

## CAIB. XXVIII.

*Mu thabhartais agus ìobairtean àraidh, gu bhi air an toirt seachad 'n an àm suidhichte.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Aithn do chloinn Israeil, agus abair riu, Mo thabhartas, *agus* m'aran air son m'ìobairtean a bheirear suas le teine[g] *chum* fàile chùbhraidh dhomh[1], bheir sibh an aire gu-n toir sibh seachad dhomhsa 'n an àm iomchuidh féin.

3 Agus their thu riu, *Is* e so an tabhartas a bheirear suas le teine[h], a bheir sibh seachad do'n Tighearna; dà uan de'n cheud bhliadhna gun ghaoid gach là, *chum* ìobairt-loisgte ghnàthaichte.

4 Aon uan bheir thu seachad 's a' mhaduinn, agus an t-uan eile bheir thu seachad [2]air feasgar[j];

5 Agus an deicheamh *earrann* a dh'ephah phlùir mar thabhartas-bìdh[k], measgta leis a' cheathramh *earrainn* de hin a dh'olaidh bhrùite[l].

6 *Is* ìobairt-loisgte ghnàthaichte a th'ann, a dh'orduicheadh ann an sliabh Shinai chum fàile chùbhraidh, ìobairt a bheirear suas le teine do'n Tighearn'.

7 Agus *is* i a tabhartas-dibhe an ceathramh *earrann* de hin air son aon uain: anns an ionad naomh bheir thu fainear fìon làidir a dhòrtadh do'n Tighearna mar thabhartas-dibhe.

8 Agus an t-uan eile bheir thu seachad air feasgar: mar thabhartas-bìdh na maidne, agus mar a tabhartas-dibhe, bheir thu seachad *e*, ìobairt a bheirear suas le teine, a dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearn'.

9 Agus air là na sàbaid, dà uan de'n cheud bhliadhna gun ghaoid, agus dà dheicheamh earrann phlùir measgta le olaidh mar thabhartas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.

10 *Is e so* ìobairt-loisgte gach sàbaid[o], a thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, agus a tabhartas-dibhe.

11 Agus ann an toiseach 'ur mìos[p] bheir sibh seachad *chum* ìobairt-loisgte do'n Tighearna[q], dà tharbh òg, agus aon reithe, seachd uain de'n cheud bhliadhna gun ghaoid,

12 Agus tri deicheamh earranna phlùir measgta le olaidh mar thabhartas-bìdh air

R.C. 1452.

[a] Bre. 20. 18, &c. 1 Sam. 22. 10 23. 9 30. 7
[b] Ecs. 28. 30
[c] rann 13
[d] caib. 15. 24
[e] rann 10
[f] Lebh. 16. 29 23. 27
[g] Lebh. 3. 11
[1] *fàile foise.*
[h] Ecs. 29. 38
[i] rann 31 caib. 29. 8 Lebh. 22. 20 Deut. 15. 21 Mal. 1. 13, 14 1 Pead. 1. 19
[2] *eadar na feasgair.*
[j] Ecs. 12. 6
[k] caib. 15. 4 Lebh. 2. 1
[l] Ecs. 29. 40
[m] rann 15
[n] Ecs. 23. 16 34. 22 Lebh. 23. 10, &c. Deut. 16. 10 Gnio. 10. 1
[o] Ese. 46. 4
[p] caib. 10. 10 1 Each. 23. 31 2 Each. 2. 4 Neh. 10. 33 Isa. 1. 13, 14 Ese. 45. 17 Col. 2. 16
[q] caib. 15. 3-11

son gach tairbh, agus dà dheicheamh earrann phlùir measgta le olaidh mar thabhartas-bìdh air son gach reithe;

13 Agus aon deicheamh earrann phlùir air leth measgta le olaidh mar thabhartas-bìdh air son gach uain, *chum* ìobairt-loisgte deadh fhàile, ìobairt a bheirear suas le teine do'n Tighearn'.

14 Agus *mar* an tabhartais-dibhe bithidh leth hin a dh'fhìon air son tairbh, agus an treas *earrann* de hin air son reithe, agus an ceathramh *earrann* de hin air son uain: *is* i so ìobairt-loisgte gach mìosa air feadh mhìosan na bliadhna.

15 Agus ìobrar aon mheann de na gabhraibh mar ìobairt-pheacaidh do'n Tighearn'[d], a thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte[e], agus a tabhartas-dibhe.

16 Agus air a' cheathramh là deug de'n cheud mhìos *tha* càisg an Tighearn'[f].

17 Agus air a' chùigeamh là deug de'n mhìos so *tha* 'n fhéill: seachd làithean ithear aran neo-ghoirtichte.

18 Air a' cheud là *bithidh* comhghairm naomh; obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air*:

19 Ach bheir sibh seachad *a chum* ìobairt a bheirear suas le teine, mar ìobairt-loisgte do'n Tighearna, dà tharbh òg, agus aon reithe, agus seachd uain de'n cheud bhliadhna: gun ghaoid bithidh iad duibh[i].

20 Agus bithidh an tabhartas-bìdh *de* phlùr measgta le olaidh: tri deicheamh earranna bheir sibh seachad air son tairbh, agus dà dheicheamh earrann air son reithe.

21 Deicheamh earrann air leth bheir thu seachad air son gach uain, air feadh nan seachd uan:

22 Agus aon bhoc-gaibhre[m] *chum* ìobairt-pheacaidh, a dheanamh réite air 'ur son.

23 Iobraidh sibh iad sin a thuilleadh air an ìobairt-loisgte 's a' mhaduinn, a *tha* mar ìobairt-loisgte ghnàthaichte.

24 Mar so bheir sibh seachad gach là air feadh nan seachd làithean, biadh na h-ìobairt a bheirear suas le teine, *chum* fàile chùbhraidh do'n Tighearna: bheirear seachad e thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, agus a tabhartas-dibhe.

25 Agus air an t-seachdamh là bithidh comhghairm naomh agaibh; obair thràilleil sam bith cha dean sibh air.

26 Mar an ceudna air là nan ceud thoradh[n], 'n uair a bheir sibh seachad tabhartas-bìdh nuadh do'n Tighearn', aig ceann 'ur seachduinean, bithidh comhghairm naomh agaibh; obair thràilleil sam bith cha dean sibh:

27 Ach bheir sibh seachad mar ìobairt-loisgte, chum fàile chùbhraidh do'n Tighearna, dà tharbh òg, aon reithe, seachd uain de'n cheud bhliadhna;

28 Agus an tabhartas-bìdh de phlùr measgta le olaidh, tri deicheamh earrannan air son gach tairbh, dà dheicheamh earrann air son gach reithe,

29 Deicheamh earrann air leth air son
gach uain, air feadh nan seachd uan ;
30 *Agus* aon mheann de na gabhraibh,
a dheanamh réite air 'ur son.
31 Iobraidh sibh *iad* a thuilleadh air
an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, agus a
tabhartas-bìdh, (gun ghaoid bithidh iad
duibh[a],) agus an tabhartais-dibhe.

## CAIB. XXIX.

1 *An ìobairt-loisgte gu bhi air a toirt seachad air latha séididh nan trompaid,* 7 *air latha cràdhaidh an anaman,* 12 *agus air ochd làithibh féille nam pàilliun.*

AGUS anns an t-seachdamh mìos, air
a' cheud *là* de'n mhìos, bithidh
comhghairm naomh agaibh ; obair thràill-
eil sam bith cha dean sibh : is là séididh
nan trompaid dhuibh e[b].
2 Agus bheir sibh seachad mar ìobairt-
loisgte, chum fàile chùbhraidh do'n Tigh-
earn', aon tarbh òg, aon reithe, *agus*
seachd uain de'n cheud bhliadhna gun
ghaoid :
3 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh de
phlùr measgta le olaidh, tri deicheamh
earrannan air son tairbh, *agus* dà dheich-
eamh earrann air son reithe,
4 Agus aon deicheamh earrann air son
gach uain, air feadh nan seachd uan ;
5 Agus aon mheann de na gabhraibh
*chum* ìobairt-pheacaidh, a dheanamh réite
air 'ur son :
6 A thuilleadh air ìobairt-loisgte a'
mhìosa[d], agus a tabhartas-bìdh, agus an
ìobairt-loisgte ghnàthaichte[e], agus a tabh-
artas-bìdh, agus an tabhartais-dibhe, a
réir an gnàtha[f], chum fàile chùbhraidh,
ìobairt a bheirear suas le teine do'n Tigh-
earn'.
7 Agus bithidh agaibh air an deicheamh
*là* de'n t-seachdamh mìos so comhghairm
naomh[h]: agus cràdhaidh sibh 'ur n-anam-
an[i] : obair sam bith cha dean sibh *air*.
8 Ach bheir sibh seachad *chum* ìobairt-
loisgte do'n Tighearn' a dh'fhàile cùbh-
raidh, aon tarbh òg, aon reithe, *agus*
seachd uain de'n cheud bhliadhna ; gun
ghaoid bithidh iad dhuibh[j].
9 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh de
phlùr measgta le olaidh, tri deicheamh
earrannan air son *gach* tairbh, *agus* dà
dheicheamh earrann air son gach reithe,
10 Deicheamh earrann air leth air son
gach uain, air feadh nan seachd uan;
11 Aon mheann de na gabhraibh *chum*
ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air ìobairt-
pheacaidh na réite[k], agus an ìobairt-loisgte
ghnàthaichte, agus a tabhartas-bìdh, agus
an tabhartais-dibhe.
12 Agus air a' chùigeamh là deug de'n
t-seachdamh mìos[l], bithidh comhghairm
naomh agaibh ; obair thràilleil sam bith
cha dean sibh ; agus gleidhidh sibh féill
do'n Tighearna seachd làithean.
13 Agus bheir sibh seachad *chum* ìobairt-
loisgte[m], ìobairt a bheirear suas le teine, a

R.C. 1452.

[a] rann 19
[b] Lebh. 23. 24
Salm 81. 3, 4
[c] rann. 3, 4, 9, 10
caib. 15. 12
28. 7, 14
[d] caib. 28. 11
[e] caib. 28. 3
Heb. 10. 1
[f] caib. 15. 11, 12
Esr. 3. 4
1 Cor. 14. 40
[g] Salm 16. 4
Ioel 1. 9, 13
2. 14
[h] Lebh. 16. 29
23. 27
[i] Salm 35. 13
Isa. 58. 5
[j] caib. 28. 19
[k] Lebh. 16. 3, &c.
[l] Lebh. 23. 24
Deut. 16. 13
Ese. 45. 25
[m] Esr. 3. 4

dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearna, tri
tairbh dheug òga, dà reithe, *agus* ceithir
uain deug de'n cheud bhliadhna ; gun
ghaoid bithidh iad.
14 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh de
phlùr measgta le olaidh, tri deicheamh
earrannan air son gach tairbh de na tri
tairbh dheug, dà dheicheamh earrann air
son gach reithe de'n dà reithe,
15 Agus deicheamh earrann air leth air
son gach uain de na ceithir uain deug ;
16 Agus aon mheann de na gabhraibh
*chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air
an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, a tabh-
artas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.
17 Agus air an dara là *bheir sibh
seachad* dà tharbh dheug òg, dà reithe,
ceithir uain deug de'n cheud bhliadhna
gun ghaoid :
18 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh, agus
an tabhartais-dibhe air son nan tarbh, air
son nan reitheachan, agus air son nan uan,
a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha[c] ;
19 Agus aon mheann de na gabhraibh
*chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air
an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, agus a
tabhartas-bìdh, agus an tabhartais-dibhe.
20 Agus air an treas là aon tarbh deug,
dà reithe, ceithir uain deug de'n cheud
bhliadhna gun ghaoid :
21 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh, agus
an tabhartais-dibhe, air son nan tarbh,
air son nan reitheachan, agus air son nan
uan, a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;
22 Agus aon bhoc-gaibhre *chum* ìobairt-
pheacaidh, a thuilleadh air an ìobairt-
loisgte ghnàthaichte, agus a tabhartas-
bìdh, agus a tabhartas-dibhe[g].
23 Agus air a' cheathramh là deich
tairbh, dà reithe, *agus* ceithir uain deug
de'n cheud bhliadhna gun ghaoid :
24 *Bithidh* an tabhartas-bìdh, agus an
tabhartais-dibhe, air son nan tarbh, air
son nan reitheachan, agus air son nan uan,
a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;
25 Agus aon mheann de na gabhraibh
*chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air
an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, a tabh-
artas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.
26 Agus air a' chùigeamh là naoi tairbh,
dà reithe, *agus* ceithir uain deug de'n
cheud bhliadhna gun ghaoid :
27 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh, agus
an tabhartais-dibhe, air son nan tarbh,
air son nan reitheachan, agus air son nan
uan, a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;
28 Agus aon bhoc-gaibhre *chum* ìobairt-
pheacaidh, a thuilleadh air an ìobairt-
loisgte ghnàthaichte, agus a tabhartas-
bìdh, agus a tabhartas-dibhe.
29 Agus air an t-seathamh là ochd
tairbh, dà reithe, *agus* ceithir uain deug
de'n cheud bhliadhna gun ghaoid :
30 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh, agus
an tabhartais-dibhe, air son nan tarbh,
air son nan reitheachan, agus air son nan
uan, a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;

31 Agus aon bhoc-gaibhre *chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, a tabhartas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.

32 Agus air an t-seachdamh là, seachd tairbh, dà reithe, *agus* ceithir uain deug de'n cheud bhliadhna gun ghaoid :

33 Agus *bithidh* an tabhartas-bìdh, agus an tabhartais-dibhe, air son nan tarbh, air son nan reitheachan, agus air son nan uan, a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;

34 Agus aon bhoc-gaibhre *chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, a tabhartas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.

35 *Agus* air an ochdamh là bithidh àrd-choimhthional agaibh[b] : obair thràilleil sam bith cha dean sibh *air* :

36 Ach bheir sibh seachad *chum* ìobairt-loisgte, ìobairt a bheirear suas le teine, a dh'fhàile cùbhraidh do'n Tighearn', aon tarbh, aon reithe, seachd uain de'n cheud bhliadhna gun ghaoid :

37 *Bithidh* an tabhartas-bìdh, agus an tabhartais-dibhe, air son an tairbh, air son an reithe, agus air son nan uan, a réir an àireimh, a réir a' ghnàtha ;

38 Agus aon bhoc-gaibhre *chum* ìobairt-pheacaidh, a thuilleadh air an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, agus a tabhartas-bìdh, agus a tabhartas-dibhe.

39 Na *nithe* sin ni sibh do'n Tighearna 'n 'ur féillibh suidhichte[c]; thuilleadh air 'ur bòidibh[d], agus 'ur tabhartais saor-thoile, air son 'ur n - ìobairtean - loisgte, agus air son 'ur tabhartas-bìdh, agus air son 'ur tabhartas-dibhe, agus air son 'ur tabhartas-sìth.

40 Agus dh'innis Maois do chloinn Israeil a réir gach ni a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

## CAIB. XXX.

1 *Cha-n fheud bòidean a bhi air am briseadh.* 9 *Mu bhòid bantraich, agus mnà a dhealaich-eadh r'a fear-pòsda.*

AGUS labhair Maois ri ceannardan nan treubh[g] a thaobh chloinn Israeil, ag ràdh, *Is* e so an ni a dh'àithn an Tighearna.

2 Ma bhòidicheas duine bòid do'n Tighearna[h], no ma mhionnaicheas e mionnan[i] a cheangal 'anama le ceangal, cha bhris[1] e 'fhocal ; a réir gach ni a thig a mach as a bheul, ni e[j].

3 Mar an ceudna, ma bhòidicheas bean bòid do'n Tighearn', agus gu-n ceangail si *i féin* le ceangal, *agus i* ann an tigh a h-athar 'n a h-òige ;

4 Agus gu-n cluinn a h-athair a bòid, agus a ceangal leis an do cheangail i 'h-anam, agus gu-m fan a h-athair 'n a thosd rithe, an sin seasaidh a bòidean uile, agus seasaidh gach ceangal leis an do cheangail i a h-anam.

5 Ach ma chuireas a h-athair 'n a h-aghaidh 's an là anns an cluinn e, cha seas aon d'a bòidibh, no d'a ceanglaichibh, leis an do cheangail i a h-anam ; agus maithidh an Tighearna dhi, a chionn gu-n do chuir a h-athair 'n a h-aghaidh.

6 Agus ma bha idir fear-pòsda aice 'n uair a bha bòidean oirre, no 'n uair a labhair i ni as a beul, leis an do cheangail i a h-anam,

7 Agus gu-n cual' a fear *e*, agus gu-n d'fhan e 'n a thosd rithe 's an là anns an cual' e i ; an sin seasaidh a bòidean, agus seasaidh a ceanglaichean leis an do cheangail i a h-anam.

8 Ach ma chuireas a fear-pòsda 'n a h-aghaidh[a] 's an là anns an cluinn e *i*, an sin bheir e gu neo-bhrigh a bòid a bhòidich i, agus an ni a labhair i le 'bilibh, leis an do cheangail i a h-anam ; agus bheir an Tighearna maitheanas dhi.

9 Ach gach bòid bantraich, agus mnà dealaichte, leis an do cheangail i a h-anam, seasaidh i 'n a h-aghaidh.

10 Agus ma bhòidich i ann an tigh a fir, no ma cheangail i a h-anam le ceangal maille ri mionnaibh,

11 Agus gu-n cual' a fear *e*, agus gu-n d'fhan e 'n a thosd rithe, *agus* nach do chuir e 'n a h-aghaidh ; an sin seasaidh a bòidean uile, agus seasaidh gach ceangal leis an do cheangail i a h-anam.

12 Ach ma chuir a fear gu tur air chùl iad 's an là anns an cual' e *iad*, *an sin* ge b'e ni a thàinig a mach as a beul a thaobh a bòidean, no 'thaobh ceangail a h-anama, cha seas e : chuir a fear air chùl iad[e], agus bheir an Tighearna maitheanas di[f].

13 Na bòidean, agus na mionnan sin uile a cheanglas chum an t-anam a chràdh, feudaidh a fear an daingneachadh, no feudaidh a fear an cur air chùl.

14 Ach ma dh'fhanas a fear gu tur 'n a thosd rithe, o là gu là ; an sin tha e a daingneachadh a bòidean uile, no a ceanglaichean uile, a tha oirre : tha e g'an deanamh seasmhach, a chionn gu-n d'fhan e 'n a thosd rithe 's an là anns an cual' e *iad*.

15 Ach ma chuireas e air chor sam bith air chùl iad, an déigh dha an cluinntinn ; an sin giùlainidh e a h-aingidheachd-se.

16 *Is* iad sin na reachdan a dh'àithn an Tighearna do Mhaois, eadar duine agus a bhean, eadar athair agus a nighean, *agus i fathast* 'n a h-òige ann an tigh a h-athar.

## CAIB. XXXI.

1 *Chreachadh na Midianaich, agus mharbhadh Balaam.* 14 *Bha corruich aig Maois ris na ceannardaibh, a chionn gu-n do ghléidh iad na mnathan beò.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

2 Dìol clann Israeil[k] air na Midianaich ; 'n a dhéigh sin cruinnichear chum do dhaoine thu[l].

3 Agus labhair Maois ris an t-sluagh, ag ràdh, Rachadh cuid dibh fo'n armaibh

R.C. 1452.

[a] Gen. 3. 16
1 Cor. 7. 4
14. 34
Eph. 5. 22-24
[b] Lebh. 23. 36
Eoin 7. 37
[c] Lebh. 23. 2, &c.
1 Each. 23. 31
2 Each. 31. 3
Esr. 3. 5
Neh. 10. 33
Isa. 1. 14
[d] Lebh. 7. 11, 16
22. 21, 23
Deut. 12. 6
[e] 1 Cor. 11. 3
[f] rann. 5, 8
caib. 15. 25, 28
[g] caib. 1. 4-16
[h] Lebh. 27. 2
Deut. 23. 31
Bre. 11. 35, 36
Salm 15. 4
Ecl. 5. 4
[i] Lebh. 5. 4
Mat. 5. 33
14. 7-9
Gnio. 23. 14
[1] *truaill,* *Salm 55. 20.*
[j] Iob 22. 27
Salm 22. 25
50. 14
66. 13, 14
116. 14, 18
Nah. 1. 15
[k] caib. 25. 17
[l] caib. 27. 13

chum a' chogaidh, agus imicheadh iad *a chogadh* an aghaidh nam Midianach, agus dìoladh iad an Tighearn' air Midian.

4 Cuiridh sibh mìle de gach tréibh, air feadh uile threubhan Israeil, chum a' chogaidh.

5 Mar sin thugadh a mach á mìltibh Israeil, mìle de *gach* tréibh, dà mhìle dheug armaichte chum cogaidh.

6 Agus chuir Maois iad a chum a' chogaidh, mìle de *gach* tréibh, iadsan agus Phinehas mac Eleasair an t-sagairt, a chum a' chogaidh, leis na h-innealaibh naomha 'n a làimh, agus na trompaidean gu séideadh[b].

7 Agus chog iad an aghaidh nam Midianach, mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois; agus mharbh iad na firionnaich uile[c].

8 Agus mharbh iad rìghrean Mhidiain[d], a thuilleadh air a' chuid eile dhiubh a mharbhadh; *eadhon* Ebhi, agus Recem, agus Sur, agus Hur, agus Reba, cùig rìghrean Mhidiain: Balaam mac Bheoir mar an ceudna mharbh iad leis a' chlaidheamh.

9 Agus thug clann Israeil leo mnathan Mhidiain 'n am braighdibh, agus an clann bheag, agus thug iad leo creach an spréidh uile, agus an treudan uile, agus am maoin uile.

10 Agus loisg iad am bailtean uile anns an robh iad a chòmhnuidh[g], agus an dùin uile le teine.

11 Agus thug iad leo a' chreach uile[i], agus an cobhartach uile, eadar dhaoine agus ainmhidhean.

12 Agus thug iad na braighdean, agus a' chreach, agus an cobhartach, gu Maois agus Eleasar an sagart, agus gu comhchruinneachadh chloinn Israeil, a chum a' chaimp aig còmhnardaibh Mhoaib[l], a *tha* làimh ri Iordan *am fagus do* Iericho.

13 Agus chaidh Maois agus Eleasar an sagart, agus ceannardan a' choimhthionail uile mach 'n an coinneamh, an taobh a muigh de'n champ.

14 Agus bha corruich air Maois ri luchdriaghlaidh an t-sluaigh, *ris* na ceannardaibh air mhìltibh, agus na ceannardaibh air cheudaibh, a thàinig o'n chogadh.

15 Agus thubhairt Maois riu, An do ghléidh sibh na mnathan uile beò[p]?

16 Feuch, thug iad sin air cloinn Israeil[q], le comhairle Bhalaaim[r], peacachadh an aghaidh an Tighearn' ann an aobhar Pheoir; agus bha plàigh air feadh comhchruinneachaidh an Tighearna[s].

17 A nis uime sin, marbhaibh gach *leanabh* firionn[t] am measg na cloinne bige, agus marbhaibh gach bean d'am b'aithne fear le luidhe leis.

18 Ach a' chlann bhan uile do nach b'aithne fear le luidhe leis, gleidhibh beò dhuibh féin.

19 Agus fanaibh-se an taobh a muigh de'n champ seachd làithean: ge b'e 'mharbh neach air bith[a], agus ge b'e 'bhean ri neach a mharbhadh, glanaibh sibh féin, agus 'ur braighdean air an treas là, agus air an t-seachdamh là;

20 Agus glanaibh *'ur* n-eudach uile agus gach ni a rinneadh de chraicnibh, agus gach obair a dh'*fhionnadh* ghabhar, agus gach ni a rinneadh a dh'fhiodh.

21 Agus thubhairt Eleasar an sagart ris na fir-chogaidh a chaidh a mach a dh'ionnsuidh a' chatha, *Is* e so ordugh an lagha a dh'àithn an Tighearna do Mhaois:

22 A mhàin an t-òr, agus an t-airgiod, an t-umha, an t-iarunn, an staoin, agus an luaidh,

23 Gach ni a dh'fhuilgeas an teine, bheir sibh fainear e 'dhol troimh 'n teine, agus glanar e; gidheadh le uisge an sgaraidh glanar e[e]: agus gach ni nach fulaing an teine, bheir sibh fainear e 'dhol troimh 'n uisge.

24 Agus nighidh sibh 'ur n-eudach[f] air an t-seachdamh là, agus bithidh sibh glan, agus 'n a dhéigh sin thig sibh a stigh do'n champ.

25 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

26 Gabh àireamh na creiche a thogadh, eadar duine agus ainmhidh, thu féin, agus Eleasar an sagart, agus prìomhaithrichean a' chomhchruinneachaidh;

27 Agus roinn a' chreach 'n a dà earrainn[h]; eadar a' mhuinntir a ghabh an cogadh orra féin, a chaidh mach do'n chath, agus an comhchruinneachadh uile:

28 Agus tog cìs do'n Tighearn'[j] o na fir-chogaidh, a chaidh mach do'n chath: aon anam á cùig ceud[k], *araon* de na daoinibh, agus de'n bhuar, agus de na h-asail, agus de na caoraich.

29 Gabh *e* as an leth-san, agus thoir *e* do Eleasar an sagart, *mar* thabhartastogta do'n Tighearn'.

30 Agus á leth chloinn Israeil, gabhaidh tu aon chuibhrionn á leth-cheud[m], de na daoinibh, de'n bhuar, de na h-asail, agus de na treudaibh, de gach ainmhidh, agus bheir thu iad do na Lebhithich[n], a tha 'gleidheadh cùraim pàilliuin an Tighearn'[o].

31 Agus rinn Maois agus Eleasar an sagart mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.

32 Agus b'e an cobhartach, *eadhon* a' chuid eile de'n chreich a ghlac na firchogaidh, sè ceud mìle, agus deich 'us tri fichead mìle, agus cùig mìle caora,

33 Agus tri fichead agus dà mhìle dheug bò,

34 Agus tri fichead agus aon mhìle asal,

35 Agus dà mhìle dheug 'ar fhichead anam 's an iomlan, de mhnathan do nach b'aithne fear le luidhe leis.

36 Agus bha 'n leth a bu chuibhrionn doibhsan a chaidh mach a chum a' chogaidh, ann an àireamh tri cheud mìle, agus

B.C. 1452.

[a] caib. 5. 2; 19.11, &c.
[b] caib. 10. 9
[c] Deut. 20. 13; Bre. 21. 11; 1 Ri. 11. 15, &c.
[d] Ios. 13. 21, 22
[e] caib. 19. 9, 17
[f] Lebh. 11. 25
[g] Ios. 6. 24; Tais. 18. 8
[h] Ios. 22. 8; 1 Sam. 30. 24; Salm 68. 12
[i] Deut. 20. 14; Ios. 8. 2
[j] Gen. 14. 20; Ios. 6. 19; 2 Sam. 8. 11, 12; Gnà. 3. 9, 10
[k] rann. 34, 47; caib. 18. 26
[l] caib. 22. 1
[m] rann. 42-47
[n] 1 Cor. 9. 13, 14
[o] caib. 3. 7, &c.
[p] Deut. 20. 13; 1 Sam. 15. 3
[q] caib. 25. 1-3
[r] 2 Pead. 2. 15; Tais. 2. 14
[s] caib. 25. 9
[t] Bre. 21. 11

seachd mìle deug 'ar fhichead agus cùig
ceud caora ;
37 Agus b'i cìs an Tighearna de na caor-
aich sè ceud agus tri fichead agus cùig
deug.
38 Agus *b'iad* am buar sè mìle deug 'ar
fhichead : dhiubh so *b'i* cìs an Tighearna
tri fichead 's a dhà-dheug.
39 Agus *b'iad* na h-asail deich mìle 'ar
fhichead agus cùig ceud : dhiubh so *b'i*
cìs an Tighearna tri fichead agus a
h-aon.
40 Agus *b'iad* anama nan daoine sè
mìle deug : dhiubh so *b'i* cìs an Tighearna
dà anam dheug 'ar fhichead.
41 Agus thug Maois a' chìs, *eadhon*
tabhartas-togta an Tighearna, do Eleasar
an sagart, mar a dh'àithn an Tighearna
do Mhaois[h].
42 Agus de leth chloinn Israeil, a roinn
Maois o'n luchd-cogaidh,
43 (A nis *b'i* 'n leth *a bhuineadh do'n*
chomhchruinneachadh, tri cheud mìle,
agus seachd mìle deug 'ar fhichead agus
cùig ceud caora,
44 Agus sè mìle deug 'ar fhichead bò,
45 Agus deich mìle 'ar fhichead asal
agus cùig ceud,
46 Agus sè mìle deug anam,)
47 Eadhon de'*n* leth *a bhuineadh do*
chloinn Israeil[j], ghabh Maois aon chuibh-
rionn á leth-cheud eadar dhuine agus
ainmhidh, agus thug e iad do na Lebh-
ithich, a bha 'gleidheadh cùraim pàilliuin
an Tighearna, mar a dh'àithn an Tigh-
earna do Mhaois.
48 Agus thàinig an luchd-riaghlaidh a
*bha* os ceann mhìltean an t-sluaigh, na
ceannardan air mhìltibh, agus na ceann-
ardan air cheudaibh, am fagus do
Mhaois :
49 Agus thubhairt iad ri Maois, Ghabh
do sheirbhisich àireamh nam fear-cogaidh
a *tha* fo'r làimh, agus cha-n 'eil duine
dhinn air chall.
50 Uime sin, thug sinn tabhartas a
chum an Tighearna, gach fear na fhuair
e de sheudaibh òir, *eadhon* slabhraidhean,
agus usgraichean, fàinnean, cluas-fhail-
ean, agus criosan, a dheanamh réite[m] air
son ar n-anaman an làthair an Tighearna.
51 Agus ghabh Maois agus Eleasar an
sagart an t-òr uatha, uile 'n a sheudaibh
oibrichte.
52 Agus b'e òr an tabhartais uile a thug
iad seachad do'n Tighearn', o na ceann-
ardaibh air mhìltibh, agus o na ceannard-
aibh air cheudaibh, sè mìle deug, seachd
ceud agus leth-cheud secel.
53 (Oir ghabh na fir-chogaidh cobhart-
ach[q], gach duine dha féin.)
54 Agus ghabh Maois agus Eleasar an
sagart an t-òr o na ceannardaibh air
mhìltibh, agus air cheudaibh, agus thug
iad e gu pàilliun a' choimhthionail, mar
chuimhneachan[u] do chloinn Israeil an
làthair an Tighearna.

R.C. 1452.

[1] *Iaaser.*
[a] Ier. 50. 19
Mic. 7. 14
[b] Gen. 13. 2, 5
47. 4
[c] Isa. 15. 2, 4
[d] rann 36, *Bet-nimrah*
[e] Bre. 11. 26
[f] rann 38, *Sibmah*
[g] rann 38, *Baal-meon*
[h] caib. 18. 8, 19
[i] caib. 21. 24, 34
[2] *a bhriseas, Gnio. 21. 13.*
[j] rann 30
[k] caib. 13. 3-26
Deut. 1. 22
[l] caib. 14. 11, 29
Deut. 1. 35
[m] Ecs. 30. 12, 16
[n] caib. 14. 24, 30
Ios. 14. 8, 9
[o] caib. 14. 33-35
[p] caib. 26. 64, 65
1 Cor. 10. 5
Eabh. 3. 16-19
[q] Deut. 20. 14
[r] Salm 78. 57
[s] Neh. 13. 18
Isa. 65. 6, 7
[t] Deut. 30. 17
Ios. 22. 16-18
2 Each. 7. 19
15. 2
[u] Ecs. 30. 16
[v] caib. 14. 35

## CAIB. XXXII.

*Dh'iarr clann Reubein agus clann Ghad sealbh 's an fhearann air an taobh an ear de Iordan.*

A NIS bha aig cloinn Reubein agus
cloinn Ghad ro mhòran spréidhe :
agus an uair a chunnaic iad fearann
Iaseir[1], agus fearann Ghilead[a], feuch,
*bha* 'n t-àite 'n a àite spréidhe[b] :
2 Agus thàinig clann Ghad, agus clann
Reubein, agus labhair iad ri Maois, agus
ri Eleasar an sagart, agus ri uachdaran-
aibh a' chomhchruinneachaidh, ag ràdh,
3 Atarot, agus Dibon[c], agus Iaser, agus
Nimrah[d], agus Hesbon[e], agus Elealeh,
agus Sebam[f], agus Nebo, agus Beon[g];
4 *Eadhon* an dùthaich a bhuail an
Tighearna roimh chomhchruinneachadh
Israeil[i], *is* fearann e air son spréidhe,
agus tha spréidh aig do sheirbhisich.
5 Uime sin, ars' iadsan, ma fhuair sinn
deadh-ghean a'd' shealladh, thugar am
fearann so do d' sheirbhisich mar sheilbh
*agus* na toir sinn a null thar Iordan.
6 Agus thubhairt Maois ri cloinn Ghad,
agus ri cloinn Reubein, An téid 'ur
bràithrean gu cogadh, agus an suidh
sibhse an so ?
7 Agus c'ar son a bheir sibh mi-mhis-
neach[2] do chridhe chloinn Israeil, a dhol
a null do'n fhearann a thug an Tighearna
dhoibh ?
8 Mar so rinn 'ur n-aithriche, 'n uair
a chuir mi iad o Chadeis-barnea a dh'amh-
arc na tìre[k] :
9 'N uair a chaidh iad suas gu gleann
Escoil, agus a chunnaic iad am fearann,
thug iad mi-mhisneach do chridhe chloinn
Israeil, a chum nach rachadh iad a steach
do'n fhearann a thug an Tighearna
dhoibh.
10 Agus las corruich an Tighearna[l] 's
an àm sin féin, agus mhionnaich e, ag
ràdh,
11 Gu cinnteach cha-n fhaic a h-aon
de na daoinibh a thàinig a nìos as an
Eiphit, o fhichead bliadhna dh'aois agus
os a cheann, am fearann a mhionnaich
mi do Abraham, do Isaac, agus do Iacob,
a chionn nach do lean iad mi gu h-iomlan[n] ;
12 Saor o Chaleb mac Iephuneh an
Ceniseach, agus Iosua mac Nuin : oir lean
iadsan an Tighearna gu h-iomlan.
13 Agus las corruich an Tighearn' an
aghaidh Israeil, agus chuir e air seach-
aran iad 's an fhàsach dà fhichead
bliadhna[o], gus an deachaidh as do'n
ghinealach sin uile a rinn olc 'an sealladh
an Tighearn'[p].
14 Agus, feuch, tha sibhse air éirigh
suas 'an àite 'ur n-aithriche, gineal dhroch
dhaoine[r], a mheudachadh[s] fathast mòr-
chorruich an Tighearna ri Israel.
15 Oir ma thionndaidheas sibh air
falbh o 'leantuinn-san[t] fàgaidh e fathast
uair eile 's an fhàsach iad[v], agus sgrios-
aidh sibh an sluagh so uile.

16 Agus thàinig iad am fagus da, agus
thubhairt iad, Togaidh sinn mainnirean
chaorach an so d'ar spréidh, agus bailtean
d'ar cloinn bhig :
17 Ach théid sinn féin deas-armaichte
roimh chloinn Israeil[b], gus an toir sinn
iad d'an àite ; agus ni ar clann bheag
còmhnuidh 's na bailtibh daingnichte air
sgàth luchd-àiteachaidh na tìre.
18 Cha phill sinn d'ar tighean[d], gus an
sealbhaich clann Israeil gach duine dhiubh
'oighreachd féin :
19 Oir cha sealbhaich sinne maille riu-
san an taobh eile de Iordan, no thall o
sin ; a chionn gu-n do thuit ar n-oigh-
reachd dhuinne[g] air an taobh so de Iordan
a làimh na h-àird' an ear.
20 Agus thubhairt Maois riu[j], Ma ni
sibh an ni so, ma théid sibh fo'r n-armaibh
roimh an Tighearna gu cogadh,
21 Agus gu-n téid sibh uile armaichte
thar Iordan roimh an Tighearna, gus am
fuadaich e mach a naimhdean as a làthair.
22 Agus gu-n ceannsaichear am fearann
ann am fianuis an Tighearna[o]; 'n a dhéigh
sin pillidh sibh, agus bithidh[p] sibh neo-
choireach an làthair an Tighearn', agus
an làthair Israeil, agus bithidh am fearann
so 'n a sheilbh agaibh 'am fianuis an Tigh-
earn'.
23 Ach mur dean sibh mar so, feuch,
pheacaich sibh an aghaidh an Tighearn' ;
agus bithibh cinnteach gu-m faigh 'ur
peacadh a mach sibh[r].
24 Togaibh bailtean[t] d'ur cloinn bhig,
agus mainnirean d'ur caoraich ; agus dean-
aibh an ni a chaidh mach as 'ur beul.
25 Agus labhair clann Ghad agus clann
Reubein ri Maois, ag ràdh, Ni do
sheirbhisich mar a tha mo thighearn' ag
àithneadh[u].
26 Bithidh ar clann bheag, ar mnathan,
ar treudan agus ar spréidh uile an sin ann
am bailtibh Ghilead :
27 Ach théid do sheirbhisich thairis[v],
gach fear dhiubh armaichte chum cogaidh,
roimh an Tighearna gu cath, mar tha mo
thighearn' ag ràdh.
28 Agus thug Maois àithne d'an taobh
do Eleasar an sagart, agus do Iosua
mac Nuin, agus do phrìomh-aithrichibh
threubha chloinn Israeil :
29 Agus thubhairt Maois riu[x], Ma théid
clann Ghad, agus clann Reubein a null
maille ribh thar Iordan, gach fear *dhiubh*
armaichte gu cath an làthair an Tighearn',
agus gu-n ceannsaichear an tìr roimhibh,
an sin bheir sibh dhoibh fearann Ghilead
mar sheilbh :
30 Ach mur téid iad thairis maille ribh
armaichte, bithidh sealbh aca 'n 'ur measg
*féin* ann an tìr Chanaain.
31 Agus fhreagair clann Ghad, agus
clann Reubein, ag ràdh, Mar a thubhairt
an Tighearna ri d' sheirbhisich, mar sin
ni sinne.
32 Théid sinn a null armaichte roimh

B.C. 1452.

a Deut. 3. 12, 17
29. 8
Ios. 12. 6
b Ios. 4. 12, 13
c caib. 21. 24, 33
d Ios. 22. 4
e caib. 33. 45, 46
f Deut. 2. 36
g rann 33
Ios. 13. 8
h rann 3, *Nimrah*
i rann 24
j Deut. 3. 18, &c.
Ios. 1. 14, &c.
4. 12, 13
k caib. 21. 27
l Isa. 46. 1
m caib. 22. 41
n rann 3
Ecs. 23. 13
Ios. 23. 7
o Ios. 18. 1
p Ios. 22. 4, 9
q Ios. 13. 29-31
r Gen. 4. 7
44. 16
Salm 90. 8
139. 11
Gnà. 13. 21
Isa. 59. 12
1 Cor. 4. 5
s Bre. 10. 4
t rann. 16, 34, &c.
u Ios. 1. 13, 14
v Ios. 4. 12
w Ecs. 12. 37
x rann 20
y Ecs. 13. 4
z Ecs. 14. 8
a Ecs. 12. 29
b Ecs. 12. 12
18. 11
Isa. 19. 1
Tais. 12. 7-9
c Ecs. 12. 37
d Ecs. 13. 20
e Ecs. 14. 2, 9

an Tighearna do thìr Chanaain, a chum
gu-*m bi* sealbh ar n-oighreachd againn
air an taobh so de Iordan.
33 Agus thug Maois dhoibh[a], *eadhon*
do chloinn Ghad, agus do chloinn
Reubein, agus do leth-thréibh Mhanaseh,
mic Ioseiph, rìoghachd Shihoin rìgh nan
Amorach[c], agus rìoghachd Og rìgh Bhas-
ain, an tìr maille r'a bailtibh anns na
crìochaibh, *eadhon* bailte na dùthcha
mu'n cuairt.
34 Agus thog clann Ghad Dibon[e], agus
Atarot, agus Aroer[f],
35 Agus Atrot, Sophan, agus Iaser, agus
Iogbehah,
36 Agus Bet-nimrah[h], agus Bet-haran,
bailte daingnichte[i]; agus mainnirean air
son chaorach.
37 Agus thog clann Reubein Hesbon[k],
agus Elealeh, agus Ciriataim,
38 Agus Nebo[l], agus Baal-meon[m], (air
d'an ainmean a bhi air an atharrachadh.)
agus Sibmah : agus thug iad ainmean
eile do na bailtibh a thog iad[n].
39 Agus chaidh clann Mhachir, mhic
Mhanaseh, do Ghilead, agus ghlac iad e,
agus chuir iad á seilbh an t-Amorach a
*bha* ann.
40 Agus thug Maois Gilead[q] do Mhachir
mac Mhanaseh ; agus ghabh e còmhnuidh
ann.
41 Agus chaidh Iaer mac Mhanaseh,
agus ghlac e a bhailte beaga, agus thug
e Habhotiair mar ainm orra[s].
42 Agus chaidh Nobah agus ghlac e
Cenat, agus a bhailte beaga, agus thug e
Nobah mar ainm air, a réir 'ainme féin.

## CAIB. XXXIII.

1 *Turusan chloinn Israeil anns an fhàsach.* 50 *Na Canaanaich agus an dealbhan agus an coslais leaghta uile air an sgrios.*

IS iad so turusan chloinn Israeil, a
chaidh mach á tìr na h-Eiphit, a réir
an armailtean, fo làimh Mhaois agus
Aaroin.
2 Agus sgrìobh Maois an dol a mach a
réir an turusan, air àithne an Tighearn' :
agus *is* iad so an turusan, a réir an dol a
mach.
3 Agus dh'imich iad o Rameses[w] anns
a' cheud mhios, air a' chùigeamh là deug
de'n cheud mhios[y]: air an là màireach an
déigh na càisge chaidh clann Israeil a
mach le làimh àird[z] ann an sealladh nan
Eiphiteach uile.
4 (Oir dh'adhlaic na h-Eiphitich *an*
ceud-ghin uile, a bhuail an Tighearna
'n am measg[a]: air an diathan mar an
ceudna chuir an Tighearna breitheanas
'an gnìomh[b].)
5 Agus dh'imich clann Israeil o Ram-
eses[c], agus champaich iad ann an Sucot.
6 Agus dh'imich iad o Shucot[d], agus
champaich iad ann an Etam, a *tha* ann
an iomall an fhàsaich.
7 Agus dh'imich iad o Etam[e], agus phill

iad a rìs gu Pihahirot, a *tha* fa chomhair Bhaal-sephoin : agus champaich iad fa chomhair Mhigdol.

8 Agus dh'imich iad o chomhair Phihahirot, agus chaidh iad troimh mheadhon na fairge do'n fhàsach[c], agus dh'imich iad astar thri làithean ann am fàsach Etaim, agus champaich iad ann am Màrah.

9 Agus dh'imich iad o Mhàrah, agus thàinig iad gu Elim[d]: agus ann an Elim *bha* dà thobar dheug uisge, agus deich agus tri fichead craobh phailme : agus champaich iad an sin.

10 Agus dh'imich iad o Elim, agus champaich iad làimh ris a' mhuir ruaidh.

11 Agus dh'imich iad o'n mhuir ruaidh[f], agus champaich iad ann am fàsach Shin.

12 Agus dh'imich iad á fàsach Shin, agus champaich iad ann an Dophcah.

13 Agus dh'imich iad o Dhophcah, agus champaich iad ann an Alus.

14 Agus dh'imich iad o Alus, agus champaich iad ann an Rephidim[i], far nach robh uisge aig an t-sluagh r'a òl.

15 Agus dh'imich iad o Rephidim, agus champaich iad ann am fàsach Shinai[j].

16 Agus dh'imich iad o fhàsach Shinai, agus champaich iad ann an[1] Cibrot-hat-aabhah[m].

17 Agus dh'imich iad o Chibrot-hat-aabhah, agus champaich iad ann an Has-erot[o].

18 Agus dh'imich iad o Haserot, agus champaich iad ann an Ritmah[p].

19 Agus dh'imich iad o Ritmah, agus champaich iad ann an Rimon-pares.

20 Agus dh'imich iad o Rimon-pares, agus champaich iad ann an Libnah.

21 Agus dh'imich iad o Libnah, agus champaich iad ann an Risah.

22 Agus dh'imich iad o Risah, agus champaich iad ann an Cehelatah.

23 Agus dh'imich iad o Chehelatah, agus champaich iad ann an sliabh Shapher.

24 Agus dh'imich iad o shliabh Shapher, agus champaich iad ann an Haradah.

25 Agus dh'imich iad o Haradah, agus champaich iad ann am Machelot.

26 Agus dh'imich iad o Mhachelot, agus champaich iad ann an Tahat.

27 Agus dh'imich iad o Thahat, agus champaich iad ann an Tarah.

28 Agus dh'imich iad o Tharah, agus champaich iad ann am Mitcah.

29 Agus dh'imich iad o Mhitcah, agus champaich iad ann an Hasmonah.

30 Agus dh'imich iad o Hasmonah, agus champaich iad ann am Moserot[v].

31 Agus dh'imich iad o Mhoserot, agus champaich iad ann am Bene-iaacan.

32 Agus dh'imich iad o Bhene-iaacan[w], agus champaich iad ann an Hor-hagidgad[x].

33 Agus dh'imich iad o Hor-hagidgad, agus champaich iad ann an Iot-batah[z].

34 Agus dh'imich iad o Iot-batah, agus champaich iad ann an Ebronah.

35 Agus dh'imich iad o Ebronah, agus champaich iad ann an Esion-gaber[a].

36 Agus dh'imich iad o Esion-gaber, agus champaich iad ann am fàsach Shin[b]: *is* e so Cadeis.

37 Agus dh'imich iad o Chadeis, agus champaich iad ann an sliabh Hor, ann an iomall fearainn Edoim.

38 Agus chaidh Aaron an sagart suas gu sliabh Hor[e], air àithne an Tighearn', agus fhuair e bàs an sin, anns an dà fhicheadamh bliadhna an déigh do chloinn Israeil teachd a mach á tìr na h-Eiphit, air a' cheud là de'n chùigeamh mìos.

39 Agus bha Aaron ceud agus fichead agus tri bliadhna dh'aois, an uair a dh'eug e ann an sliabh Hor.

40 Agus chuala rìgh Arad an Canaan-ach[g], (a bha 'chòmhnuidh 's an àirde deas ann an tìr Chanaain,) mu theachd chloinn Israeil.

41 Agus dh'imich iad o shliabh Hor[h], agus champaich iad ann an Salmonah.

42 Agus dh'imich iad o Shalmonah, agus champaich iad ann am Punon.

43 Agus dh'imich iad o Phunon, agus champaich iad ann an Obot[k].

44 Agus dh'imich iad o Obot, agus champaich iad ann an Iie-abarim[l], ann an crìch Mhoaib.

45 Agus dh'imich iad o Iim, agus champaich iad ann an Dibon-gad[n].

46 Agus dh'imich iad o Dhibon-gad, agus champaich iad ann an Almon-diblataim[q].

47 Agus dh'imich iad o Almon-diblataim, agus champaich iad ann an sléibhtibh Abarim, fa chomhair Nebo.

48 Agus dh'imich iad o shléibhtibh Abarim[r], agus champaich iad ann an còmhnardaibh Mhoaib, làimh ri Iordan *am fagus do* Iericho.

49 Agus champaich iad làimh ri Iordan, o Bhet-iesimot *eadhon* gu Abel-sitim, ann an còmhnardaibh Mhoaib[s].

50 Agus labhair an Tighearna ri Maois ann an còmhnardaibh Mhoaib, làimh ri Iordan *am fagus* do Iericho, ag ràdh,

51 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair riu, 'N uair a théid sibh a null thar Iordan[t], do thìr Chanaain ;

52 An sin fògraidh sibh a mach uile luchd-àiteachaidh na tìre as 'ur fianuis[u], agus cuiridh sibh as d'an dealbhan uile, agus sgriosaidh sibh an coslais leaghta uile, agus fàsaichidh sibh an ionadan àrda uile.

53 Agus cuiridh sibh á seilbh *luchd-àiteachaidh* an fhearainn, agus ni sibh còmhnuidh ann : oir thug mise dhuibh am fearann r'a shealbhachadh.

54 Agus roinnidh sibh am fearann le crannchur[y] mar oighreachd am measg 'ur teaghlach : dhoibhsan a's lìonmhoire bheir sibh an oighreachd a's mò, agus dhoibhsan a's teirce bheir sibh an oighreachd a 's lugha : bithidh *oighreachd* gach duine 's

R.C. 1452.

[a] Deut. 2. 8; 1 Ri. 9. 26, *Esion-geber*; 1 Ri. 22. 48
[b] caib. 20. 1; 27. 14
[c] Ecs. 14. 22; 15. 22, 23
[d] Ecs. 15. 27
[e] caib. 20. 25-28; Deut. 10. 6; 32. 50
[f] Ecs. 16. 1
[g] caib. 21. 1, &c.
[h] caib. 21. 4
[i] Ecs. 17. 1; 19. 2
[j] Ecs. 16. 1; 19. 1, 2
[k] caib. 21. 10
[1] *naighean ana-miann.*
[l] caib. 21. 11
[m] caib. 11. 34
[n] caib. 32. 34
[o] caib. 11. 35
[p] caib. 12. 16
[q] Ier. 48. 22; Ese. 6. 14
[r] caib. 22. 1
[s] caib. 25. 1; Ios. 2. 1
[t] Deut. 9. 1; Ios. 3. 17
[u] Ecs. 23. 24, 33; 34. 13; Deut. 7. 2, 5; 12. 3; Ios. 11. 11; Bre. 2. 2
[v] Deut. 10. 6, *Mosera*
[w] 1 Each. 1. 42
[x] Deut. 10. 7, *Gudgodah*
[y] caib. 26. 53-55
[z] Deut. 10. 7, *Iotbat*

an àit' anns an tuit a chrannchur ; a réir
treubhan 'ur n-aithriche sealbhaichidh
sibh.
55 Ach mur fògair sibh a mach luchd-
àiteachaidh an fhearainn as 'ur fianuis[b],
an sin bithidh iadsan diubh d'an leig sibh
fuireach, 'n an scolbaibh 'n 'ur sùilean,
agus 'n am bioraibh 'n 'ur taobhan, agus
cuiridh iad campar oirbh 's an fhearann
anns am bi sibh a chòmhnuidh.
56 Os bàrr tarlaidh, mar a smuainich mi
a dheanamh riu-san, *gu*-n dean mi ribhse.

## CAIB. XXXIV.

1 *Crìochan fearainn Chanaain.* 16 *Ainmean nan daoine a bha gus a roinn mar oighreachd.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
2 Aithn do chloinn Israeil, agus abair
riu, 'N uair a thig sibh do thalamh Chan-
aain, (*is* e so am fearann a thuiteas oirbh
mar oighreachd, *eadhon* fearann Chanaain
maille r'a chrìochaibh,)
3 An sin bithidh 'ur cearna dheas[e] o
fhàsach Shin, leth ri crìch Edoim, agus
is i 'ur crìoch mu dheas fìor iomall na
fairge saillte[f] a làimh na h-àird an ear.
4 Agus pillidh 'ur crìoch o'n taobh mu
dheas gu dìreadh Acrabim, agus théid i
air a h-aghaidh gu Sin ; agus bithidh a
dol a mach o'n taobh mu dheas gu Cadeis-
barnea[g], agus gabhaidh i roimpe gu Hasar-
adar, agus théid i air a h-aghaidh gu
Asmon :
5 Agus bheir a' chrìoch cuairt o Asmon
gu amhainn na h-Eiphit[h], agus bithidh a
dol a mach aig an fhairge.
6 Agus *a thaobh* na crìch' an iar, bith-
idh agaibh eadhon an fhairge mhòr *mar*
chrìch : bithidh *a' chrìoch* so 'n a crìch
dhuibh air an làimh an iar.
7 Agus is i so 'ur crìoch air an làimh
mu thuath : o'n fhairge mhòir comhar-
aichidh sibh dhuibh féin gu sliabh Hor[j].
8 O shliabh Hor comharaichidh sibh
'*ur crìoch* gu dol a stigh Hamait[k]; agus
bithidh dol a mach na crìche gu Sedad[l].
9 Agus gabhaidh '*ur* crìoch roimpe gu
Siphron, agus bithidh a dol a mach aig
Hasar-enan[m]; is i so 'ur crìoch mu thuath.
10 Agus comharaichidh sibh 'ur crìoch
air an taobh an ear o Hasar-enan gu
Sepham.
11 Agus théid a' chrìoch sìos o Shepham
gu Riblah[o], air an taobh an ear a dh'Ain ;
agus théid a' chrìoch sìos, agus ruigidh i
gu taobh fairge Chineret[p] a làimh na
h-àird' an ear.
12 Agus théid a' chrìoch sìos gu Iordan,
agus bithidh a dol a mach aig a' mhuir
shaillte : is e so 'ur fearann le 'chrìochaibh
mu'n cuairt.
13 Agus dh'àithn Maois do chloinn
Israeil, ag ràdh, *Is* e so am fearann a
shealbhaicheas sibh le crannchur[r], a
dh'àithn an Tighearna 'thoirt do na naoi
treubhan, agus do'n leth-thréibh.

R.C. 1452.

a caib. 32. 23
b Ecs. 23. 33
Ios. 23. 12, 13
Bre. 1. 21-36
Salm 106. 34-36
Ese. 28. 24
c Ios. 14. 1
19. 51
d Ecs. 21. 13
e Ios. 15. 1, &c.
Ese. 47. 13, &c.
f Gen. 14. 3
g caib. 13. 26
32. 8
h Gen. 15. 18
1 Ri. 8. 65
Isa. 27. 12
i rann 18
j caib. 33. 37
k caib. 13. 21
2 Ri. 14. 25
Ese. 47. 16
l Ese. 47. 15
m Ese. 47. 17
n Ios. 14. 3, 4
21. 2, &c.
Ese. 45. 1, &c.
48. 8, &c.
o 2 Ri. 23. 33
Ier. 39. 5, 6
p Deut. 3. 17
Ios. 11. 2
19. 35
Luc. 5. 1
q 2 Each. 11. 14
r rann 1
Ios. 14. 2

14 Oir fhuair treubh chloinn Reubein
*an oighreachd*[a], a réir tighe an aithrichean,
agus treubh chloinn Ghad a réir tighe an
aithrichean ; agus fhuair leth - thréibh
Mhanaseh an oighreachd.
15 Fhuair an dà threubh agus an leth-
thréibh an oighreachd air an taobh so de
Iordan *am fagus do* Iericho, a làimh na
h-àird' an ear, leth ri éirigh na gréine.
16 Agus labhair an Tighearna ri Maois,
ag ràdh,
17 *Is* iad so ainmean nan daoine a
roinneas am fearann duibh : Eleasar an
sagart[c], agus Iosùa mac Nuin.
18 Agus gabhaidh sibh aon cheannard[d]
de gach tréibh, a roinn an fhearainn mar
oighreachd.
19 Agus *is* iad so ainmean nan daoine ;
De thréibh Iudah, Caleb mac Iephuneh.
20 Agus de thréibh chloinn Shimeoin,
Semuel mac Amihuid.
21 De thréibh Bheniamin, Elidad mac
Chisloin.
22 Agus ceannard tréibhe chloinn Dhan,
Buci mac Iogli.
23 Ceannard chloinn Ioseiph, air son
tréibhe chloinn Mhanaseh, Haniel mac
Ephoid.
24 Agus ceannard tréibhe chloinn Eph-
raim, Cemuel mac Shiphtain.
25 Agus ceannard tréibhe chloinn She-
buluin, Elisaphan mac Pharnaich.
26 Agus ceannard tréibhe chloinn
Isachair, Paltiel mac Asain.
27 Agus ceannard tréibhe chloinn
Aseir, Ahihud mac Shelomi.
28 Agus ceannard tréibhe chloinn Naph-
tali, Pedahel mac Amihuid.
29 *Is* iad sin iadsan d'an d'àithn an
Tighearn' an oighreachd a roinn do chloinn
Israeil ann an tìr Chanaain[i].

## CAIB. XXXV.

1 *Ochd agus dà fhichead baile air an toirt do na Lebhithich ;* 6 *sè bailtean dhiubh chum dìdein.* 9. *Na laghan a thaobh mortaidh.*

AGUS labhair an Tighearna ri Maois
ann an còmhnardaibh Mhoaib,
làimh ri Iordan *am fagus do* Iericho, ag
ràdh,
2 Aithn do chloinn Israeil[n], iad a thabh-
airt do na Lebhithich, a dh'oighreachd an
seilbh, bailtean gu còmhnuidh a ghabhail
annta : agus bheir sibh mar an ceudna do
na Lebhithich fearann comh-roinn d'am
bailtibh mu'n cuairt orra.
3 Agus bithidh na bailtean aca gu còmh-
nuidh a ghabhail annta, agus bithidh am
fearann comh-roinn air son an spréidhe,
agus air son am maoin, agus air son an
ainmhidhean uile.
4 Agus *ruigidh* fearann comh-roinn
nam bailtean[q], a bheir sibh do na Lebh-
ithich, a mach o bhalla a' bhaile, mìle
làmh-choille mu'n cuairt.
5 Agus tomhaisidh sibh o'n leth a muigh
de'n bhaile air an taobh an ear dà mhìle

làmh-choille, agus air an taobh mu dheas dà mhìle làmh-choille, agus air an taobh an iar dà mhìle làmh-choille, agus air an taobh mu thuath dà mhìle làmh-choille; agus *bithidh* am baile 's a' mheadhon: bithidh so dhoibh 'n a fhearann comh-roinn d'am bailtibh.

6 Agus am measg nam bailtean a bheir sibh do na Lebhithich, bithidh sè bailtean chum dìdein[c], a dh'orduicheas sibh air a shon-san a mharbhas duine chum gu-n teich e an sin: agus riu-san cuiridh sibh dà bhaile 's dà fhichead.

7 Mar so *is* iad na bailtean sin uile a bheir sibh do na Lebhithich, ochd agus dà fhichead baile[d]: iad sin *bheir sibh seachad* agus am fearann comh-roinn.

8 Agus *bithidh* na bailtean a bheir sibh seachad de sheilbh chloinn Israeil[e]: uatha-san aig *am bheil* mòran, bheir sibh mòran[g]; ach uatha-san aig *am bheil* beagan, bheir sibh beagan: bheir gach aon d'a bhailtibh do na Lebhithich, a réir 'oighreachd a tha e a' sealbhachadh.

9 Agus labhair an Tighearna ri Maois, ag ràdh,

10 Labhair ri cloinn Israeil, agus abair riu, 'N uair a bhitheas sibh air teachd thar Iordan do thìr Chanaain[h].

11 An sin orduichidh sibh dhuibh féin bailtean[j], gu bhi 'n am bailtibh dìdein dhuibh, a chum gu-n teich am marbhaiche an sin, a mharbhas neach ann an ain-fhios.

12 Agus bithidh iad duibh 'n am bailtibh a chum dìdein o'n dìoghaltair[k]; a chum nach bàsaich esan a mharbhas duine, gus an seas e an làthair a' chomhchruinneach-aidh ann am breitheanas.

13 Agus de na bailtibh sin a bheir sibh seachad, bithidh sè bailtean agaibh a chum dìdein[l].

14 Bheir sibh seachad tri bailtean air an taobh so de Iordan[m], agus tri bailtean bheir sibh seachad ann an tìr Chanaain, *a* bhitheas 'n am bailtibh dìdein.

15 Bithidh na sè bailtean sin 'n an dìdein, *araon* do chloinn Israeil, agus do'n choigreach[o], agus dhasan a bhitheas air chuairt 'n am measg; a chum gu-n teich gach neach an sin, a mharbhas duine gun fhios.

16 Agus ma bhuaileas se e le inneal iaruinn[q], (air chor as gu-m bàsaich e,) *is* mortair e: cuirear gu cinnteach am mortair gu bàs.

17 Agus ma bhuaileas se e le clach a thilgeadh, (a dh'fheudas a bhàs a thoirt,) agus gu-m bàsaich e, *is* mortair e: cuirear gu cinnteach am mortair gu bàs.

18 No *ma* bhuaileas se e le làmh-bhall fiodha, (a dh'fheudas a bhàs a thoirt,) agus gu-m faigh e bàs, *is* mortair e: cuirear gu cinnteach am mortair gu bàs.

19 Marbhaidh dìoghaltair na fola[u] e féin am mortair: an uair a choinnicheas se e, marbhaidh se e.

B.C. 1451.

[a] Gen. 4. 5, 8
2 Sam. 3. 27
20. 10
1 Ri. 2. 31, 32
Gnà. 26. 24
[b] Ecs. 21. 14
Deut. 19. 11
[c] rann. 13, 14
Deut. 4. 41-43
Ios. 20. 2, 9
21. 3, 13, &c.
Salm 62. 7, 8
Eabh. 6. 18
[d] Ios. 21. 41
[e] Ios. 21. 3
[f] rann 12
Ios. 20. 6
[g] caib. 26. 54
[h] Deut. 19. 2
Ios. 20. 2
[i] Ecs. 29. 7
Lebh. 21. 10
[j] Ecs. 21. 13
[k] Deut. 19. 6
Ios. 20. 3-6
[l] rann 6
[m] Deut. 4. 41
Ios. 20. 8
[n] caib. 27. 11
[o] caib. 15. 16
Lebh. 24. 22
[p] Deut. 17. 6
19. 15
Mat. 18. 16
2 Cor. 13. 1
Eabh. 10. 18
[q] Ecs. 21. 12-14
Lebh. 24. 17
Deut. 19. 11, 12
[r] 2 Ri. 24. 4
Salm 106. 38
Mic. 4. 11
Mat. 23. 31-35
[s] Gen. 9. 6
[t] Lebh. 18. 25
Deut. 21. 23
[u] rann. 21, 24, 27
Deut. 19. 6, 12
Ios. 20. 3, 5

20 Ach ma bheir e urchuir dha tré fhuath[a], no ma thilgeas e *ni sam bith* air 'am plaid-luidhe[b], air chor as gu-m faigh e bàs;

21 No ma bhuaileas se e le a làimh ann an naimhdeas, air chor as gu-m faigh e bàs; cuirear esan a bhuail e gun teagamh gu bàs; *oir is* mortair e: marbhaidh dìoghaltair na fola am mortair, an uair a choinnicheas se e.

22 Ach ma thug e urchuir dha gu h-obann gun naimhdeas, no ma thilg e ni sam bith air gun phlaid-luidhe;

23 No le cloich sam bith, a dh'fheudas bàs duine a thabhairt, gun e 'g *a* fhaicinn, agus gu-n do thilg e air *i*, air chor as gu-m faigh e bàs, agus nach bu nàmhaid da e, agus nach d'iarr e a chron;

24 An sin bheir an comhchruinneach-adh breth[f] eadar am marbhaiche agus dìoghaltair na fola, a réir nam breitheanas sin:

25 Agus saoraidh an comhchruinneach-adh am marbhaiche á làimh dìoghaltair na fola, agus cuiridh an comhchruinneach-adh air ais e do bhaile a dhìdein, gus an do theich e: agus fanaidh e ann gu bàs an àrd-shagairt, a dh'ungadh leis an olaidh naoimh[i].

26 Ach ma thig am marbhaiche uair air bith an taobh a mach de chrìch baile a dhìdein, gus an do theich e:

27 Agus gu-m faigh dìoghaltair na fola e an taobh a mach de chriochaibh baile a dhìdein, agus gu-m marbh dìoghaltair na fola am marbhaiche; cha bhi e ciontach a dh'fhuil:

28 A chionn gu-m bu chòir dha fuireach ann am baile a dhìdein gu bàs an àrd-shagairt: ach an déigh bàis an àrd-shag-airt, pillidh am marbhaiche gu fearann a sheilbh féin.

29 Agus bithidh na *nithe* sin 'n an reachd breitheanais[n] dhuibh, air feadh 'ur ginealach, 'n 'ur n-àitibh-còmhnuidh uile.

30 Ge b'e 'mharbhas neach sam bith, cuirear am mortair gu bàs le beul fhian-uisean: ach cha toir aon fhianuis teisteas an aghaidh neach sam bith *a chum a chur* gu bàs[p].

31 Agus cha ghabh sibh éiric sam bith air son anama mortair, a tha ciontach de bhàs, ach cuirear gu cinnteach gu bàs e.

32 Agus cha ghabh sibh éiric sam bith air a shon-san a theich do bhaile a dhì-dein, a chum gu-n tigeadh e rìs a ghabhail còmhnuidh 's an fhearann, gu bàs an t-sagairt.

33 Mar sin cha truaill sibh am fearann anns *am bheil* sibh; oir truaillidh fuil am fearann[r], agus cha-n 'eil e 'n comas am fearann a ghlanadh de'n fhuil a dhoirt-eadh ann, ach le fuil an ti a dhòirt i[s].

34 Na salaichibh, uime sin[t], am fear-ann anns am bi sibh a chòmhnuidh, anns am bheil mise a'm' chòmhnuidh: a chionn gu bheil mise an Tighearn'

a'm' chòmhnuidh 'am meadhon chloinn Israeil[a].

## CAIB. XXXVI.

*Nigheana chloinn Israeil aig an robh oighreachd, gu pòsadh 'n an trèibh féin.*

AGUS thàinig prìomh-aithrichean theaghlaiche chloinn Ghilead[c], mhic Mhachir, mhic Mhanaseh, de theaghlaichibh mhac Ioseiph, am fagus, agus labhair iad an làthair Mhaois, agus an làthair nan ceannard, *eadhon* prìomh-aithrichean chloinn Israeil;

2 Agus thubhairt iad, Dh'àithn an Tighearna do m' thighearn' am fearann a thoirt mar oighreachd le crannchur do chloinn Israeil[f], agus dh'àithneadh do m' thighearna leis an Tighearn', oighreachd ar bràthar Shelophehaid a thoirt d'a nigheanaibh[g].

3 Agus ma phòsar iad ri aon de mhic nan treubh *eile* de chloinn Israeil, an sin bheirear an oighreachd-san o oighreachd ar n-aithrichean, agus cuirear i ri oighreachd na tréibhe d'an gabhar iad: mar sin bheirear i o chrannchur ar n-oighreachd-ne.

4 Agus an uair a bhitheas an Iubile[j] ann do chloinn Israeil, an sin cuirear an oighreachd ri oighreachd na tréibhe gus an do ghabhadh iad: mar sin bheirear an oighreachd-san air falbh o oighreachd thréibhe ar n-aithrichean.

5 Agus dh'àithn Maois do chloinn Israeil, a réir focail an Tighearn', ag ràdh, Is ceart a labhair treubh mhac Ioseiph[k].

6 *Is* e so an ni a dh'àithn an Tighearna thaobh nigheana Shelophehaid, ag ràdh, Pòsadh iad an neach a's àill leo; a mhàin ri teaghlach thréibhe an aithrichean pòsaidh iad[b].

7 Mar sin cha-n atharraich oighreachd chloinn Israeil o thréibh gu tréibh: oir dlùth-leanaidh gach duine de chloinn Israeil ri oighreachd tréibhe 'aithrichean[d].

8 Agus bithidh gach nighean[e], a shealbhaicheas oighreachd ann an tréibh sam bith de chloinn Israeil, 'n a mnaoi aig aon de theaghlach tréibhe a h-athar, a chum gu meal clann Israeil, gach duine dhiubh, oighreachd 'aithrichean.

9 Cha mhò dh'atharraicheas an oighreachd o *aon* tréibh gu tréibh eile; ach dlùth-leanaidh gach duine de threubhan chloinn Israeil r'a oighreachd féin.

10 Eadhon mar a dh'àithn an Tighearna do Mhaois[h], mar sin rinn nigheana Shelophehaid:

11 Oir phòsadh Mahlah, Tirsah, agus Hoglah, agus Milcah, agus Noah, nigheana Shelophehaid ri mic bhràthar an athar[i].

12 Phòsadh iad *ri fir* de theaghlaich mhac Mhanaseh mhic Ioseiph, agus dh'fhan an oighreachd ann an tréibh teaghlaich an athar.

13 *Is* iad sin na h-àitheantan, agus na breitheanais, a dh'àithn an Tighearna le làimh Mhaois, do chloinn Israeil ann an còmhnardaibh Mhoaib, làimh ri Iordan, *am fagus do* Iericho[l].

R.C. 1451.
[a] Ecs. 29.45, 46
1 Ri. 6. 13
2 Cor. 6. 16
[b] rann 12
Gen. 24. 3
2 Cor. 6. 14
[c] caib. 26. 29
[d] 1 Ri. 21. 3
[e] 1 Each. 23. 22
[f] caib. 26. 55
33. 54
[g] caib. 27. 1, 7
[h] 2 Each. 30. 12
[i] caib. 27. 1
[j] Lebh. 25. 10, &c.
[k] caib. 27. 7
[l] caib. 26. 3
33. 50

# CUIGEAMH LEABHAR MHAOIS,

D'AN AINM

# DEUTERONOMI.

## CAIB. I.

1 *Ath-aithris le Maois air na thachair do chloinn Israeil anns an fhàsach.* 34 *Geur-smachdachadh an Tighearna dhoibh air son am mi-chreidimh.*

IS iad so na briathran a labhair Maois ri Israel uile, air an taobh so de Iordan 's an fhàsach[b], anns a' chòmhnard fa chomhair na mara *ruaidhe*[1], eadar Paran, agus Tophel, agus Laban, agus Haserot, agus Disahab.

2 (*Tha astar* aon là deug o Horeb, rathad sléibh Sheir, gu Cadeis-barnea.)

3 Agus anns an dà fhicheadamh bliadhna, anns an aona mhìos deug, air a' cheud *là* de'n mhìos, labhair Maois ri cloinn Israeil, a réir nan uile *nithean* a dh'àithn an Tighearna dha d'an taobh;

4 An déigh dha Sihon rìgh nan Amorach a mharbhadh[a], a bha 'chòmhnuidh ann an Hesbon, agus Og rìgh Bhasain, a *bha* 'chòmhnuidh aig Astarot ann an Edrei,

5 Aig an taobh so de Iordan, ann an tìr Mhoaib, thòisich Maois air an lagh so a chuir an céill, ag ràdh,

6 Labhair an Tighearn', ar Dia ruinn ann an Horeb[c], ag ràdh, Ghabh sibh còmhnuidh fada gu leòir 's an t-sliabh so:

7 Pillibh agus gabhaibh 'ur turus[d], agus rachaibh a chum sléibh nan Amorach, agus a chum nan *ionadan* uile am

[a] Air. 21. 24, 35
Ios. 13. 12
[b] Ios. 9. 1, 10
[1] no, *Suph.*
[c] Ecs. 3. 1
[d] Ecs. 19. 1
Air. 10. 11

fagus da anns a' chòmhnard, anns a'
mhonadh, agus anns an t-srath, agus mu
dheas, agus ri taobh na fairge, gu fearann
nan Canaanach, agus gu Lebanon, a
dh'ionnsuidh na h-aimhne mòire, aimhne
Euphrates.
8 Feuch, chuir mi 'n tìr roimhibh;
rachaibh a steach, agus sealbhaichibh
am fearann a mhionnaich an Tighearna
d'ur n-aithrichibh[a], Abraham, Isaac, agus
Iacob, gu-n tugadh e dhoibh *e*, agus d'an
sliochd 'n an déigh.
9 Agus labhair mi ribh 's an àm sin,
ag ràdh, Cha-n urrainn mise 'ur giùlan
a'm' aonar[b]:
10 Rinn an Tighearna 'ur Dia lionmhor
sibh, agus, feuch, *tha* sibh an diugh mar
reulta nèimh a thaobh lionmhoireachd[d].
11 (Gu-n deanadh an Tighearna, Dia
'ur n-aithriche sibh mìle uair na 's lìon-
mhoire na *tha* sibh[e], agus gu-m beann-
aicheadh e sibh, mar a gheall e dhuibh!)
12 Cionnus is urrainn mise leam féin
'ur dragh a ghiùlan, agus 'ur n-eallach,
agus 'ur comh-stri[f]?
13 Gabhaibh-se dhuibh féin daoine glic
agus tuigseach, agus aithnichte 'n 'ur
treubhan, agus ni mise iad 'n an ceann-
ardaibh oirbh.
14 Agus fhreagair sibh mi, agus thubh-
airt sibh, *Tha* an ni a labhair thu maith
*dhuinne* r'a dheanamh.
15 Agus ghabh mi cinn 'ur treubhan[i],
daoine glic, agus aithnichte, agus rinn mi
iad 'n an ceannardaibh oirbh, 'n an uachd-
arain mhìltean, agus 'n an uachdarain
cheudan, agus 'n an uachdarain leth-
cheudan, agus 'n an uachdarain dheich-
near, agus 'n an luchd-riaghlaidh am
measg 'ur treubhan.
16 Agus dh'àithn mi d'ur breitheamh-
naibh 's an àm sin, ag ràdh, Eisdibh ris
*na cùisean a bhitheas* eadar 'ur bràith-
rean, agus thugaibh breth cheart eadar
*gach* duine agus a bhràthair[l], agus an
coigreach *a tha* maille ris[m].
17 Cha bhi suim agaibh do neach seach
a chéile ann am breitheanas[o]; ris a'
bheag éisdidh sibh co mhaith 'us ris a'
mhòr; cha bhi athadh oirbh roimh ghnùis
duine[p], oir *is* le Dia a' bhreth[q]: agus a'
chùis a bhitheas ro chruaidh oirbh, bheir
sibh a m'ionnsuidh-sa, agus éisdidh mise
rithe.
18 Agus dh'àithn mi dhuibh 's an àm
sin na h-uile nithe 'bu chòir dhuibh a
dheanamh.
19 Agus an uair a dh'fhalbh sinn o
Horeb[v], chaidh sinn troimh an fhàsach
mhòr agus uamhasach sin uile[w], a
chunnaic sibh air slighe sléibh nan Amor-
ach, a réir mar a dh'àithn an Tighearna
ar Dia dhuinn; agus thàinig sinn gu
Cadeis-barnea[x].
20 Agus thubhairt mi ribh, Tha sibh
air teachd gu sliabh nan Amorach, a *tha*
'n Tighearna ar Dia a' tabhairt dhuinn.

R.C. 1451.

[a] Gen. 12. 7
22. 16-18
26. 3, 4
28. 13, 14
[b] Ecs. 18. 18
Air. 11. 14
[c] Air. 13. 3, &c.
[d] caib. 10. 22
Gen. 15. 5
[e] 2 Sam. 24. 3
[f] 1 Ri. 3. 7-9
[g] Air. 14. 1, &c.
Salm 106. 24, 25
[h] caib. 9. 28
[i] Ecs. 18. 25
[1] *leagh iad ar cridhe, Ios. 2. 11.*
[j] caib. 9. 1, 2
[k] Air. 13. 28, 33
[l] caib. 16. 18
Eoin 7. 24
[m] Lebh. 24. 22
[n] Ecs. 14. 14, 25
Neh. 4. 20
Ròm. 8. 37
[o] Lebh. 19. 15
Gnà. 24. 23
Seum. 2. 1
[p] Ier. 1. 17
[q] 2 Each. 19. 6
[r] caib. 32. 11, 12
Ecs. 19. 4
Isa. 40. 11
46. 3
63. 9
Hos. 11. 3
Gnio. 13. 18
[s] Salm 106. 24
Eabh. 3. 18
Iud. 5
[t] Ecs. 13. 21, 22
[u] Air. 10. 33
Ese. 20. 6
[v] Air. 10. 12
[w] caib. 8. 15
32. 10
Ier. 2. 6
[x] Air. 13. 26
[y] caib. 2. 14, 15

21 Feuch, chùir an Tighearna do Dhia
am fearann romhad, imich suas, sealbh-
aich *e*, a réir mar a thubhairt an Tigh-
earna Dia d'aithriche riut; na bitheadh
eagal ort, agus na bitheadh faitcheas
ort.
22 Agus thàinig sibh am fagus domhsa,
gach aon agaibh, agus thubhairt sibh,
Cuireamaid daoine romhainn, agus ranns-
aicheadh iad a mach dhuinn am fearann,
agus thugadh iad fios d'ar n-ionnsuidh
a rìs ciod an t-slighe air an téid sinn suas,
agus ciod na bailtean gus an tig sinn.
23 Agus thaitinn a' chainnt rium gu
maith; agus ghabh mi dà fhear dheug
dhibh, aon fhear as *gach* tréibh[c].
24 Agus thionndaidh iad, agus chaidh
iad suas do'n t-sliabh, agus thàinig iad
gu gleann Escoil, agus rannsaich iad a
mach e.
25 Agus ghabh iad 'n an làimh de
thoradh an fhearainn, agus thug iad a
nuas *e* d'ar n-ionnsuidh-ne, agus thug iad
fios duinn a rìs, agus thubhairt iad, *Is*
maith am fearann a tha 'n Tighearna ar
Dia a' tabhairt dhuinn.
26 Gidheadh, cha b'àill leibh dol suas[g],
ach chuir sibh an aghaidh àithne an
Tighearna 'ur Dé.
27 Agus rinn sibh gearan 'n 'ur bùthaibh,
agus thubhairt sibh, A chionn gu-m
b'fhuathach leis an Tighearna sinn[h], thug
e mach sinn á tìr na h-Eiphit, gu'r toirt
thairis do làimh nan Amorach, a chur as
duinn.
28 C'àit an téid sinn suas? Chuir ar
bràithrean ar cridhe fo mhi-mhisnich[1],
ag ràdh, *Tha* 'n sluagh na's mò agus na's
àirde na sinne[j]; *tha* na bailtean mòra,
agus daingnichte suas gu nèamh, agus os
bàrr, chunnaic sinn mic nan Anacach an
sin[k].
29 An sin thubhairt mi ribh, Na
bitheadh geilt oirbh, no eagal rompa.
30 An Tighearna 'ur Dia, a tha 'dol
roimhibh, cogaidh esan air 'ur son[n], a
réir nan uile nithean a rinn e air 'ur son
's an Eiphit fa chomhair 'ur sùl.
31 Agus anns an fhàsach, far am faca
tu cionnus a ghiùlain an Tighearna do
Dhia thu[r], mar a ghiùlaineas duine a
mhac, 's an t-slighe *sin* uile air an deach-
aidh sibh, gus an d'thàinig sibh do'n
àite so.
32 Gidheadh 's an ni so cha do chreid
sibh an Tighearna 'ur Dia[s],
33 A dh'imich roimhibh 's an t-slighe[t],
a rannsachadh a mach àite dhuibh[u] gus
'ur bùthan a shuidheachadh *ann*, ann an
teine 's an oidhche, a nochdadh dhuibh
ciod an t-slighe air an imicheadh sibh,
agus ann an neul 's an là.
34 Agus chual' an Tighearna fuaim
'ur briathran, agus bha corruich air, agus
mhionnaich e[y], ag ràdh,
35 Gu cinnteach cha-n fhaic a h-aon
de dhaoinibh a' ghinealaich uile so am

fearann maith sin, a mhionnaich mise gu-n tugainn d'ur n-aithrichibh[a].

36 Saor o Chaleb mac Iephuneh; chi esan e, agus dhasan bheir mi am fearann air an do shaltair e, agus d'a chloinn, a chionn gu-n do lean e an Tighearna gu h-iomlan.

37 Mar an ceudna, bha fearg air an Tighearna riumsa air 'ur sgàth[c], ag ràdh, Cha téid thusa féin a steach an sin.

38 *Ach* Iosua mac Nuin[e], a tha 'n a sheasamh a' d' làthair, théid esan a steach an sin. Thoir misneach dha[f]; oir bheir e air Israel a shealbhachadh.

39 Agus 'ur leanabana[g] a thubhairt sibh gu-m bitheadh iad 'n an creich, agus 'ur clann, aig nach robh 's an là ud eòlas air maith seach olc[i], théid iadsan a steach an sin, agus dhoibhsan bheir mi e, agus sealbhaichidh iad e.

40 Ach air 'ur son-se, pillibh[k], agus gabhaibh 'ur turus do'n fhàsach, air slighe na mara ruaidhe.

41 An sin fhreagair sibh agus thubhairt sibh rium[n], Pheacaich sinn an aghaidh an Tighearna, théid sinn suas agus cogaidh sinn, a réir nan uile *nithean* a dh'àithn an Tighearna ar Dia dhuinn. Agus chrioslaich sibh oirbh gach fear agaibh 'airm - chogaidh, agus bha sibh ullamh gu dol suas do'n t-sliabh.

42 Agus thubhairt an Tighearna rium, Abair riu, Na rachaibh suas, agus na cogaibh, oir cha-*n 'eil* mise 'n 'ur measg[r]; air eagal gu-m buailear sibh an làthair 'ur naimhdean.

43 Mar so labhair mi ribh, agus cha-n éisdeadh sibh, ach rinn sibh ceannairc an aghaidh àithne an Tighearn'; agus chaidh sibh gu h-ann-dàna suas do'n t-sliabh.

44 Agus thàinig na h-Amoraich, a bha 'chòmhnuidh 's an t-sliabh sin, a mach 'n 'ur n-aghaidh, agus ruaig iad sibh mar a ni beachan[u], agus chuir iad as dhuibh ann an Seir, *eadhon* gu Hormah.

45 Agus phill sibh, agus ghuil sibh an làthair an Tighearn'; ach cha-n éisdeadh an Tighearna ri'r guth, agus cha tugadh e cluas duibh.

46 Mar sin dh'fhan sibh ann an Cadeis mòran làithean[x], a réir nan làithean a dh'fhan sibh *an sin.*

## CAIB. II.

1 *Mu chloinn Esau,* 9 *mu na Moabaich,* 16 *agus mu na h-Amonaich.* 24 *Sihon an t-Amorach, agus a shluagh uile air an sgrios.*

AN sin phill sinn, agus ghabh sinn ar turus do'n fhàsach, air slighe na mara ruaidhe, mar a labhair an Tighearna riumsa[c]; agus chuairtich sinn sliabh Sheir mòran làithean.

2 Agus labhair an Tighearna rium, ag ràdh,

3 Chuairtich sibh an sliabh so fada gu leòir[d]: pillibh ri tuath.

R.C. 1451.

[a] Air. 14. 22, &c.
[b] Air. 20. 14
[c] caib. 3. 23, 26
4. 21
34. 4
Air. 20. 12
27. 13, 14
Salm 106. 32
[d] Gen. 36. 8
Ios. 24. 4
[e] Air. 14. 30
27. 18-23
[f] caib. 31. 7, 23
[g] Air. 14. 31
[h] Salm 90. 17
[i] Ròm. 9. 11
[j] caib. 8. 2-4
29. 5
Neh. 9. 21
Luc. 22. 35
[k] Air. 14. 25
[l] Bre. 11. 18
[m] 1 Ri. 9. 26
[n] Air. 14. 20, &c.
[o] Air. 21. 28
[p] Gen. 19. 36, 37
[q] Gen. 14. 5
[r] Ios. 7. 12, 13
[s] caib. 9. 2
Air. 13. 22, 23
[t] Gen. 14. 6
[u] Salm 118. 12
1 no, *gleann.*
[v] Air. 21. 12
[w] Air. 13. 26
[x] Air. 14. 25
20. 1, 22
Bre. 11. 17
[y] Air. 14. 32, 33
26. 64
[z] caib. 1. 34, 35
Air. 14. 35
Salm 95. 11
Ese. 20. 15
[a] Salm 78. 33
106. 26
[b] 1 Cor. 10. 5
[c] caib. 1. 40
Air. 14. 25
[d] rann. 7, 14

4 Agus àithn thusa do'n t-sluagh, ag ràdh, *Tha* sibh gu dol troimh chrich 'ur bràithre cloinn Esau[b], a tha 'chòmhnuidh ann an Seir, agus bithidh eagal orra roimhibh: ach thugaibh aire mhaith dhuibh féin.

5 Na beanaibh riu; oir cha toir mi *'bheag* d'am fearann duibh, *cha toir* uiread as leud troidhe; a chionn gu-n d' thug mi sliabh Sheir a dh'Esau mar sheilbh[d].

6 Ceannaichidh sibh biadh uatha le airgiod, a chum gu-n ith sibh; agus mar an ceudna, ceannaichidh sibh uisge uatha le airgiod, a chum gu-n òl sibh.

7 Oir bheannaich an Tighearna do Dhia thu ann an uile oibribh do làimhe[h]: is aithne dha do thriall troimh an fhàsach mhòr so: ré an dà fhichead bhliadhna so[j] *bha* 'n Tighearna do Dhia maille riut, cha robh uireasbhuidh ni sam bith ort.

8 Agus an uair a chaidh sinn seachad o'r bràithribh cloinn Esau[l], a bha 'chòmhnuidh ann an Seir, trìd shlighe a' chòmhnaird o Elat[m], agus o Esion-gaber, phill sinn, agus chaidh sinn seachad air slighe fàsaich Mhoaib.

9 Agus thubhairt an Tighearna rium, Na buin gu naimhdeil ris na Moabaich, agus na dean strì riu ann an cath: oir cha toir mi dhuit *a' bheag* d'am fearann mar sheilbh, a chionn gu-n d'thug mi Ar[o] do chloinn Lot mar sheilbh[p].

10 Bha na h-Emich[q] roimhe a chòmhnuidh ann, sluagh mòr, agus lìonmhor, agus àrd mar na h-Anacaich[s];

11 A mheasadh mar an ceudna 'n am famhairean mar na h-Anacaich, ach thug na Moabaich Emich mar ainm orra.

12 Bha mar an ceudna na Horaich[t] a' chòmhnuidh roimhe sin ann an Seir; ach thàinig clann Esau 'n an déigh, agus chuir iad as doibh as an sealladh, agus ghabh iad còmhnuidh 'n an àite, mar a rinn Israel ri fearann a sheilbh-san, a thug an Tighearna dhoibh.

13 A nis éiribh suas, *thubhairt mise,* agus rachaibh thar sruth[1] Shereid[v]; agus chaidh sinn thar sruth Shereid.

14 Agus *b'i* an ùine anns an d'thàinig sinn o Chadeis-barnea[w], gus an deachaidh sinn thar sruth Shereid, ochd bliadhna deug 'ar fhichead; gus an robh ginealach an t-sluaigh-chogaidh uile air an caitheamh a mach o mheasg an t-slòigh[y], mar a mhionnaich an Tighearna dhoibh[z].

15 Oir da rìreadh bha làmh an Tighearna 'n an aghaidh[a], gu an sgrios o mheasg an t-slòigh[b], gus an do chlaoidheadh iad.

16 Agus tharladh, 'n uair a bha na fir-chogaidh uile air an claoidh, agus air bàsachadh o mheasg an t-sluaigh,

17 Gu-n do labhair an Tighearna rium, ag ràdh,

18 Tha thu gu dol thairis an diugh troimh Ar, crìoch Mhoaib.

19 Agus *an uair* a thig thu am fagus thall fa chomhair chloinn Amoin, na buin

gu naimhdeil riu, ni mò a bheanas tu riu:
oir cha toir mi dhuit sealbh sam bith a
dh'fhearann chloinn Amoin, a chionn
gu-n d'thug mi e do chloinn Lot mar
sheilbh[b].
20 (Mheasadh sin mar an ceudna 'n a
fhearann fhamhairean; ghabh famhairean
còmhnuidh ann 's an t-sean aimsir, agus
thug na h-Amonaich Samsumaich[e] mar
ainm orra,
21 Sluagh mòr agus lìonmhor[g], agus
àrd mar na h-Anacaich; ach sgrios an
Tighearn' iad rompa, agus thàinig iad 'n
an déigh agus ghabh iad còmhnuidh 'n an
àite:
22 Mar a rinn e ri cloinn Esau a bha
'chòmhnuidh ann an Seir, an uair a sgrios
e na Horaich rompa[j]; agus thàinig iad
'n an déigh, agus ghabh iad còmhnuidh
'n an àite, eadhon gus an là 'n diugh:
23 Agus na Habhaich[l] a bha 'chòmh-
nuidh ann an Haserim, *eadhon* gu
Hadsah[m], sgrios na Caphtoraich[n] a
thàinig a mach á Caphtor iad, agus
ghabh iad còmhnuidh 'n an àite.)
24 Eiribh suas, gabhaibh 'ur turus, agus
rachaibh thar sruth Arnoin[p]: feuch, thug
mi do d' làimh Sihon an t-Amorach, rìgh
Hesboin, agus 'fhearann: tòisich air *a*
shealbhachadh, agus dean strì ris ann an
cath.
25 Air an là 'n diugh tòisichidh mi air
d'uamhann-sa, agus d'eagal[q], a chur air
na cinnich *a tha* fo nèamh uile, a chluinn-
eas iomradh ort: agus criothnaichidh
iad, agus bithidh cràdh orra ann ad
làthair.
26 Agus chuir mi teachdairean á fàsach
Chedemoit gu Sihon rìgh Hesboin, le
briathraibh sìth[u], ag ràdh,
27 Leig dhomh gabhail troimh d'fhear-
ann[w]: imichidh mi romham air an rathad
mhòr, cha tionndaidh mi aon chuid a
chum na làimhe deise, no chum na làimhe
clìthe.
28 Biadh air son airgid reicidh tu rium,
a chum gu-n ith mi, agus uisge air son
airgid bheir thu dhomh, a chum gu-n òl
mi; a mhàin imichidh mi romham de m'
chois.
29 (Mar a rinn clann Esau rium[y], a tha
'chòmhnuidh ann an Seir, agus na Moab-
aich a tha 'chòmhnuidh ann an Ar,) gus
an téid mi thar Iordan, do'n fhearann a
*tha* an Tighearna ar Dia a' toirt duinn.
30 Ach cha leigeadh Sihon rìgh Hesboin
leinn dol troimh *'fhearann*[a]: oir chruaidh-
ich an Tighearna do Dhia a spiorad[b], agus
rinn e a chridhe rag, a chum gu-n tugadh
e thairis e do d' làimh, mar *a chithear* air
an là 'n diugh.
31 Agus thubhairt an Tighearna rium,
Feuch, thòisich mi air Sihon agus 'fhear-
ann a thoirt thairis a'd' fhianuis: gabh
sealbh, a chum gu-m bi 'fhearann agad
mar oighreachd.
32 An sin thàinig Sihon a mach 'n ar

R.C. 1451.

[a] Air. 21. 23, 24
[b] Gen. 19. 36-38
[c] caib. 29. 7
[d] caib. 20. 16; 29. 7
[e] Gen. 14. 5, *Susimich.*
[f] caib. 7. 2, 26
[g] rann 10
[h] caib. 3. 12; 4. 48
[i] Salm 44. 3
[j] Gen. 36. 20, &c.
[k] Gen. 32. 22
[l] Ios. 13. 3
[m] Ier. 25. 20
[n] Gen. 10. 14; Am. 9. 7
[o] rann. 5, 9, 19
[p] Air. 21. 13, 14; Bre. 11. 18, 21
[q] Ecs. 15. 14-16; Ios. 2. 9, 10
[r] caib. 29. 7; Air. 21. 33-35
[s] caib. 1. 4
[t] 2 Each. 20. 17
[u] caib. 20. 10
[v] Air. 21. 24
[w] Air. 21. 21, 22
[x] 1 Ri. 4. 13
[y] Air. 20. 18
[z] caib. 2. 34; Salm 135. 10-12; 136. 19-21
[a] Air. 21. 23
[b] Ecs. 4. 21; 11. 10; Ios. 11. 20; Ròm. 9. 18, 22
[c] Ios. 11. 12-14
[d] caib. 4. 48, 49
[e] Salm 29. 6
[f] 1 Each. 5. 23; Ese. 27. 5

n-aghaidh[a], e féin agus a shluagh uile, a
chogadh aig Iahas.
33 Agus thug an Tighearna ar Dia
thairis e romhainn, agus bhuail sinn e
féin[c], agus a mhic, agus a shluagh uile.
34 Agus ghlac sinn a bhailtean uile 's
an àm sin, agus sgrios sinn gu tur fir[d],
agus mnathan, agus clann bheag gach
baile; cha d'fhàg sinn a h-aon a làthair[f]:
35 A mhàin ghabh sinn duinn féin an
spréidh mar chobhartach, agus creach
nam bailtean a ghlac sinn.
36 O Aroer[h], a *tha* air bruaich shruth
Arnoin, agus o'n bhaile a *tha* làimh ris an
t-sruth, eadhon gu Gilead, cha robh aon
bhaile tuilleadh as làidir air ar son: thug
an Tighearna ar Dia *iad* uile thairis duinn[i].
37 A mhàin gu fearann chloinn Amoin
cha d'thàinig thu, *no* gu àite sam bith
*am fagus* do shruth Iaboic[k], no gus *na*
bailtibh *am measg* nam beann, no gu *àite*
sam bith a thoirmisg an Tighearna ar Dia
dhuinn[o].

## CAIB. III.

1 *Bhuadhaich clann Israeil air Og rìgh Bhasain.*
12 *Crannchur shliochd Reubein agus Ghad.*
23 *Ghuidh Maois dol a steach do fhearann*
*Chanaain; 27 ach fhuair e a mhàin sealladh*
*dheth o mhullach Phisgah.*

AN sin phill sinn, agus chaidh sinn suas
air an t-slighe gu Basan: agus
thàinig Og rìgh Bhasain a mach 'n ar
n-aghaidh[r], e féin agus a shluagh uile, gu
cath aig Edrei[s].
2 Agus thubhairt an Tighearna riumsa,
Na bitheadh eagal ort roimhe[t]: oir do d'
làimh-sa bheir mise thairis e féin, agus a
shluagh uile, agus 'fhearann; agus ni
thu ris mar a rinn thu ri Sihon rìgh nan
Amorach[v], a bha 'chòmhnuidh aig Hesbon.
3 Mar sin thug an Tighearna ar Dia
thairis d'ar làimh-ne mar an ceudna Og
rìgh Bhasain, agus a shluagh uile: agus
bhuail sinn e, gus nach d'fhàgadh a h-aon
beò aige.
4 Agus ghlac sinn a bhailtean uile 's an
àm sin; cha robh baile nach d'thug sinn
uatha, tri fichead baile, dùthaich Argoib
uile[x], rìoghachd Og ann am Basan.
5 *Bha* na bailte sin uile air an daing-
neachadh le balla àrd, *le* geatachaibh agus
*le* crannaibh, a thuilleadh air bailtibh gun
bhalla, ro mhòran.
6 Agus sgrios sinn gu tur iad[z], mar a
rinn sinn air Sihon rìgh Hesboin, a' léir-
sgrios fhear, bhan, agus chloinne gach
baile.
7 Ach ghabh sinn an spréidh uile[c],
agus creach nam bailte mar chobhartach
dhuinn féin.
8 Agus thug sinn, 's an àm sin, á làimh
dà rìgh nan Amorach, am fearann a *tha*
air an taobh so de Iordan, o shruth Arnoin
gu sliabh Hermoin:
9 (Thug na Sidonaich Sirion[d] mar ainm
air Hermon[e]: agus thug na h-Amoraich
Senir mar ainm air[f]:)

10 Bailtean a' chòmhnaird uile, agus Gilead uile, agus Basan uile, gu Salcha[a] agus Edrei, bailtibh rìoghachd Og ann am Basan :

11 Oir bha Og rìgh Bhasain a mhàin a làthair a dh'fhuigheall nam famhairean[c]; feuch, a leaba, *bu* leaba iaruinn i : nach *'eil* i ann an Rabat[e] chloinn Amoin? *b'iad* naoi làmha-coille a fad, agus ceithir làmha-coille a leud, a rèir làmh-choille duine.

12 Agus am fearann so, *a* shealbhaich sinn 's an àm sin, o Aroer[g], a *tha* làimh ri sruth Arnoin, agus leth sléibh Ghilead, agus a bhailte, thug mi do na Reubenich, agus do na Gadaich.

13 Agus a' chuid eile de Ghilead[h], agus Basan uile, *eadhon* rìoghachd Og, thug mi do leth-thréibh Mhanaseh; dùthaich Argoib uile, maille ri Basan uile, d'an ainm fearann nam famhairean.

14 Ghabh Iair[j], mac Mhanaseh, dùthaich Argoib uile gu crìochaibh Ghesuri[k], agus Mhaachati: agus thug e Basan-Habhot-Iair mar ainm oirre a réir 'ainme féin, gus an là 'n diugh.

15 Agus thug mi Gilead do Mhachir.

16 Agus do na Reubenich, agus do na Gadaich, thug mi o Ghilead eadhon gu sruth Arnoin, leth a' ghlinne, agus an t-iomall, eadhon gus an sruth Iaboc, crìoch chloinn Amoin[m]:

17 An còmhnard mar an ceudna, agus Iordan, agus *a* chrìochan, o Chineret[n], eadhon gu muir a' chòmhnaird, a' mhuir shalainn fo Asdot-pisgah[1] a làimh na h-àird' an ear.

18 Agus dh'àithn mi dhuibh 's an àm sin, ag ràdh, Thug an Tighearna 'ur Dia dhuibh am fearann so r'a shealbhachadh : théid sibh a null fo'r n-armaibh[r] roimh 'ur bràithre clann Israeil, gach neach *a tha* foghainteach a chum cogaidh[2].

19 Ach fanaidh 'ur mnathan, agus 'ur clann bheag, agus 'ur spréidh, (*oir* is aithne dhomh gu-*m bheil* mòran spréidhe agaibh,) 'n 'ur bailtibh a thug mi dhuibh,

20 Gus an toir an Tighearna fois d'ur bràithribh, co mhaith agus dhuibhse, agus *gus* an sealbhaich iadsan mar an ceudna am fearann a thug an Tighearna 'ur Dia dhoibh an taobh thall de Iordan : agus *an sin* pillidh gach duine agaibh g'a sheilbh[w], a thug mi dhuibh.

21 Agus dh'àithn mi do Iosua 's an àm sin, ag ràdh[x], Chunnaic do shùile na h-uile nithe a rinn an Tighearna 'ur Dia ris an dà rìgh sin : mar sin ni an Tighearna ris na rìoghachdaibh uile gus *am bheil* thu 'dol.

22 Cha bhi eagal oirbh rompa[z]: oir cogaidh an Tighearna 'ur Dia e féin air 'ur son[b].

23 Agus ghuidh mi air an Tighearna 's an àm sin, ag ràdh,

24 O 'Thighearna Dhé, thoisich thu air do mhòrachd[d], agus do làmh chumhachd-ach a nochdadh do d'òglach : oir cò an dia air nèamh no air talamh[b], a 's urrainn a dheanamh a réir d'oibre-sa, agus a réir do chumhachd-sa ?

25 Guidheam ort, leig dhomh dol thairis, agus am fearann maith sin fhaicinn[d] a *tha*'n taobh thall de Iordan, an sliabh maith sin, agus Lebanon.

26 Ach bha fearg air an Tighearna rium air 'ur son-se[f], agus cha d'éisd e rium : agus thubhairt an Tighearna rium, Gu ma leòir leat e ; na labhair na's mò rium mu'n chùis so.

27 Falbh suas gu mullach Phisgah, agus tog suas do shùile ris an àird' an iar, agus ris an àirde tuath, agus ris an àirde deas, agus ris an àird' an ear, agus amhairc le d' shùilibh ; oir cha téid thu thar Iordan so.

28 Ach thoir àithne do Iosua[i], agus thoir misneach dha, agus neartaich e : oir théid esan thairis roimh an t-sluagh so, agus bheir e orra am fearann sin a chi thusa, a shealbhachadh mar oighreachd.

29 Mar sin ghabh sinn còmhnuidh 's a' ghleann thall fa chomhair Bhet-peoir[l].

## CAIB. IV.

1 *Earail chum ùmhlachd do lagh Dhé.* 41 *Chuir Maois air leth tri bailte dìdein air an taobh an ear de Iordan.*

ANIS uime sin éisd, O Israeil, ris na reachdaibh, agus ris na breitheanais[o], a *tha* mise a' teagasg dhuibh a dheanamh[p], a chum gu-m bi sibh beò, agus gu-n téid sibh a steach agus gu-n sealbhaich sibh am fearann a bheir an Tighearna, Dia 'ur n-aithriche dhuibh.

2 Cha chuir sibh a' bheag ris an fhocal a *tha* mise ag àithneadh dhuibh[q], ni mò a bheir sibh ni sam bith uaith, a chum gu-n gléidh sibh àitheantan an Tighearna 'ur Dé, a *tha* mise ag àithneadh dhuibh.

3 Chunnaic 'ur sùile ciod a rinn an Tighearna thaobh Bhaal-peoir[s] : oir na daoine sin uile a lean Baal-peor, sgrios an Tighearna 'ur Dia iad as 'ur measg[t].

4 Ach *tha* sibhse a lean ris an Tighearna 'ur Dia[u], beò gach aon agaibh air an là 'n diugh.

5 Feuch, theagaisg mi dhuibh reachdan agus breitheanais[v], eadhon mar a dh'àithn an Tighearna mo Dhia dhomh, a chum gu-n deanadh sibhse mar sin anns an fhearann gus am bheil sibh a' dol g'a shealbhachadh.

6 Uime sin gleidhibh agus deanaibh *iad* ; oir *is* e so 'ur gliocas[y] agus 'ur tuigse ann an sealladh nan cinneach, a chluinneas na reachda sin uile, agus a their, Gu cinnteach *is* sluagh glic agus tuigseach an cinneach mòr so[a].

7 Oir cia e an cinneach *cho* mòr[c], aig *am bheil* Dia am fagus doibh, mar a *tha* 'n Tighearna ar Dia-ne 's na h-uile *nithibh* air son am bheil sinne a' gairm air?

R.C. 1451.

[a] Ios. 12. 5; 13. 11
[b] Ecs. 15. 11; 2 Sam. 7. 22; Salm 71. 19; 86. 8; 89. 6, 8; Isa. 40. 28; Dan. 3. 20
[c] Am. 2. 9
[d] Ecs. 3. 8
[e] 2 Sam. 12. 26
[f] Air. 20. 12; 27. 13, 14
[g] Ios. 12. 2, &c.; 13. 9, &c.
[h] Ios. 13. 29
[i] caib. 1. 38; 31. 3, 7; Air. 27. 18, 23
[j] 1 Each. 2. 22; Air. 32. 39-41
[k] Ios. 13. 13; 2 Sam. 3. 3; 10. 6
[l] caib. 4. 46
[m] Ios. 12. 2, 3
[n] Air. 34. 11
[o] Lebh. 19. 37; Salm 119. 4
[p] Ese. 20. 11; Ròm. 10. 5
1 no, *tob-raichean Phisgah.*
[q] caib. 12. 32; Tais. 22. 18, 19
[r] Air. 32. 20, &c.
2 *mic cumh-achd.*
[s] Air. 25. 1-9; Salm 106. 28, 29
[t] Air. 26. 64
[u] Ios. 23. 8; Gnio. 11. 23
[v] Gnà. 22. 19, 20
[w] Ios. 22. 4
[x] Air. 27. 22, 23
[y] Iob 28. 28; Salm 19. 7; 111. 10; Gnà. 1. 7
[z] Isa. 43. 1, 2
[a] Salm 119. 99
[b] caib. 1. 30; 20. 4; Ecs. 4. 14
[c] 2 Sam. 7. 23
[d] caib. 11. 3

8 Agus cia an cinneach *cho* mòr[a], aig am bheil reachdan agus breitheanais *cho* ceart ris an lagh so uile, a *tha* mise a' cur roimhibh air an là 'n diugh ?

9 A mhàin thoir an aire dhuit féin, agus gléidh d'anam gu dìchiollach[c], air eagal gu-n dì-chuimhnich[d] thu na nithe sin a chunnaic do shùilean, agus air eagal gu-n dealaich iad ri d' chridhe uile làithean do bheatha ; ach teagaisg iad do d' mhic[e], agus do mhic do mhac :

10 *Gu h-àraidh* an là a sheas thu an làthair an Tighearna do Dhé ann an Horeb[g], an uair a thubhairt an Tighearna riumsa, Tionail thugam an sluagh r'a chéile, agus bheir mi orra mo bhriathran a chluinntinn, a chum gu fòghlum iad eagal a ghabhail romham ré nan uile làithean *a bhitheas* iad beò air an talamh[j], agus *gu*-n teagaisg iad an clann.

11 Agus thàinig sibh am fagus, agus sheas sibh fo an t-sliabh ; agus bha an sliabh a' losgadh le teine gu meadhon nèimh, maille ri duibhre, neoil, agus dubh dhorchadas.

12 Agus labhair an Tighearna ribh á meadhon an teine : chuala sibh guth nam briathran, ach coslas sam bith cha-n fhaca sibh ; a mhàin *chuala sibh* guth[m].

13 Agus chuir e 'n céill duibh a choimhcheangal, a dh'àithn e dhuibh a choimhlionadh, *eadhon* deich àitheantan[n]; agus sgrìobh e iad air dà chlàr chloiche[o].

14 Agus dh'àithn an Tighearna dhomhsa 's an àm sin, reachdan agus breitheanais a theagasg dhuibh[q], a chum gu-n deanadh sibh iad anns an fhearann a théid sibh a null g'a shealbhachadh.

15 Thugaibh uime sin an aire mhaith dhuibh féin[s], (oir cha-n fhaca sibh gnè coslais sam bith[t] anns an là *air* an do labhair an Tighearna ribh ann an Horeb, á meadhon an teine,)

16 Air eagal gu-n truaill sibh sibh féin[w], agus gu-n dean sibh dhuibh féin dealbh snaidhte, coslas riochd air bith, coslas fir no mnatha[y].

17 Coslas ainmhidh sam bith[z] a *tha* air an talamh, coslas eoin sgiathaich air bith a dh'itealaicheas 's an athar,

18 Coslas ni sam bith a shnàigeas air an làr, coslas éisg air bith a *tha* 's na h-uisgeachaibh fo 'n talamh ;

19 Agus air eagal gu-n tog thu suas do shùilean ri nèamh[b], agus an uair a chi thu a' ghrian, agus a' ghealach, agus na reultan, *eadhon* slòigh nèimh uile, gu-n tairngear thu gu cromadh sìos dhoibh[d], agus gu aoradh a dheanamh dhoibh, a roinn[1] an Tighearna do Dhia ris gach cinneach a tha fo nèamh uile.

20 Ach ghabh an Tighearna sibhse, agus thug e mach sibh as an àmhuinn iaruinn[f], as an Eiphit, gu bhi 'n 'ur sluagh air son oighreachd dha féin[g], mar air an là 'n diugh.

21 Agus bha fearg aig an Tighearna riumsa air 'ur son-se[b], agus mhionnaich e nach rachainn thar Iordan, agus nach rachainn a steach do'n fhearann mhaith sin a *tha* 'n Tighearna do Dhia a' tabhairt duit mar oighreachd.

22 Ach is éigin domh bàs fhaotainn 's an fhearann so, cha téid mi thar Iordan ; ach théid sibhse null, agus sealbhaichidh sibh am fearann maith sin.

23 Thugaibh an aire dhuibh féin[f], air eagal gu-n dì-chuimhnich sibh coimhcheangal an Tighearna 'ur Dé, a rinn e ribh, agus gu-n dean sibh dhuibh féin dealbh snaidhte, coslas *ni* air bith a thoirmisg an Tighearna do Dhia dhuit :

24 Oir *is* teine dian-loisgeach an Tighearna do Dhia[h]; *is* Dia eudmhor *e*[i].

25 'N uair a ghineas tu clann, agus clann cloinne, agus a dh'fhanas sibh fada 's an fhearann, agus a thruailleas sibh *sibh féin*, agus a ni sibh dealbh snaidhte, coslas *ni* sam bith, agus a ni sibh olc ann an sealladh an Tighearna do Dhé, agus a bhrosnaicheas sibh e gu feirg[k];

26 Gairmeam nèamh agus talamh mar fhianuis 'n 'ur n-aghaidh[l] air an là 'n diugh, gu-n tig léir-sgrios oirbh gu h-aithghearr as an fhearann a chum am bheil sibh 'dol thar Iordan g'a shealbhachadh : cha bhuanaich sibh 'ur làithean air, ach sgriosar sibh gu tur.

27 Agus sgapaidh an Tighearna sibh am measg nan cinneach[p], agus fàgar sibh tearc 'an àireamh am measg nan cinneach, far an toir an Tighearna sibh.

28 Agus an sin ni sibh seirbhis do dhiathan[r], obair làmha dhaoine, fiodh agus clach, nach faic, agus nach cluinn, agus nach ith, agus nach gabh fàile.

29 Ach ma dh'iarras tu 'n Tighearna do Dhia as a sin[u], amaisidh tu air, ma dh'iarras tu e le d'uile chridhe[v], agus le d'uile anam.

30 'N uair a bhitheas tu ann an amhghar, agus a thig na nithe sin uile ort 's na làithibh deireannach[x], ma philleas tu chum an Tighearna do Dhé, agus ma bhitheas tu ùmhal d'a ghuth ;

31 (Oir *is Dia* tròcaireach an Tighearna do Dhia-sa[a],) cha tréig e thu, cha mhò a sgriosas e thu, no 'dhì-chuimhnicheas e coimhcheangal d'aithrichean, a mhionnaich e dhoibh.

32 Oir fiosraich a nis de na làithibh a chaidh seachad[c], a bha romhad, o'n là air an do chruthaich Dia an duine air an talamh, agus *fiosraich* o aon iomall de nèamh gus an t-iomall eile, an robh riamh *ni sam bith* ann mar an ni mòr so, no'n cualas *ni* cosmhuil ris ?

33 An cuala sluagh *sam bith* guth Dhé a' labhairt á meadhon an teine[e], mar a chuala tusa, agus an do mhair iad beò ?

34 No an d'fheuch Dia ri dol gu cinneach a ghabhail da féin o mheasg cinnich *eile*, le deuchainnibh[h], le comharaidhean[i],

B.C. 1451.

a Salm 147. 19, 20
b Air. 20. 12
c Gnà. 4. 23
d Gnà. 3. 1; 4. 21
e caib. 6. 7; 11. 19; Salm 78. 5-7; Eph. 6. 4
f rann. 15, 16
g Ecs. xix., xx.
h caib. 9. 3; Eabh. 12. 29
i Ecs. 20. 5; Nah. 1. 2; Seph. 3. 8
j Ecl. 12. 13
k 2 Ri. 17. 17, &c.; 1 Cor. 10. 22
l caib. 30. 18, 19; Isa. 1. 2; Mic. 6. 2
m 1 Ri. 19. 12; Isa. 30. 21
n Ecs. 34. 28
o Ecs. 31. 18
p caib. 28. 62-64; Lebh. 26. 33; Neh. 1. 8, 9
q Ecs. xxi., &c.
r Ier. 16. 13
s Ios. 23. 11; Salm 119. 9
t Isa. 40. 18
u Lebh. 26. 39, 40; Ier. 3. 12-14
v Ioel 2. 12
w Ecs. 32. 7
x Ier. 23. 20
y Ecs. 20. 4, 5
z Ròm. 1. 23
a Salm 116. 5; Ion. 4. 2
b Iob 31. 26, 27
c Iob 8. 8
d caib. 17. 3; 2 Ri. 17. 16
1 *a phàirtich.*
e Ecs. 19. 18, 19
f 1 Ri. 8. 51; Ier. 11. 4
g caib. 9. 29; 32. 9
h caib. 29. 3
i Ecs. 7. 3

agus le h-iongantais, agus le cogadh, agus
le làimh chumhachdaich[a], agus le gàird-
ean sìnte mach[c], agus le uamhasaibh
mòra[d], a réir nan uile nithe a rinn an
Tighearna 'ur Dia air 'ur son 's an Eiphit
fa chomhair 'ur sùl?
35 Dhuit-sa nochdadh e, chum gu-m
bitheadh fios agad gur e 'n Tighearn' *a's*
Dia ann; cha-*n 'eil* ann ach e.
36 A nèamh thug e ort a ghuth a
chluinntinn[f], a chum gu-n teagaisgeadh
e thu; agus air talamh nochd e dhuit a
theine mòr, agus chuala tu a bhriathran
á meadhon an teine.
37 Agus a chionn gu-n do ghràdhaich
e d'aithrichean[g], uime sin thagh e an
sliochd 'n an déigh, agus thug e thusa
mach 'n a shealladh, le 'chumhachd mòr[h],
as an Eiphit;
38 A dh'fhuadachadh a mach chinneach
romhad, a's mò agus a's cumhachdaiche
na thusa[j], g'ad thoirt-sa stigh a thoirt
dhuit am fearainn 'n a oighreachd, mar
air an là an diugh.
39 Bitheadh agad fios uime sin an
diugh, agus thoir fainear ann ad chridhe[l],
gur e an Tighearn' *a's* Dia ann air nèamh
shuas[n], agus air an talamh a bhos: cha-*n
'eil* ann ach e.
40 Gleidhidh tu uime sin a reachdan[p],
agus 'àitheantan, a tha mise ag àithneadh
dhuit an diugh, a chum gu-n éirich gu
maith dhuit[q], agus do d' chloinn a'd'
dhéigh, agus a chum gu-m buanaich thu
*do* làithean air an fhearann, a bheir an
Tighearna do Dhia dhuit gu bràth.
41 An sin chuir Maois air leth tri bailt-
ean air an taobh so de Iordan, leth ri
éirigh na gréine;
42 A chum gu-n teicheadh am marbh-
aiche an sin[u], a mharbh a choimhearsnach
gun fhios da, agus gun fhuath aige dha
's an aimsir a chaidh seachad: agus gu-n
teicheadh e gu aon de na bailtibh sin,
agus gu maireadh e beò:
43 *Eadhon* Beser[w] 's an fhàsach, ann an
dùthaich a' chòmhnaird, de na Reubenich;
agus Ramot ann an Gilead, de na Gadaich;
agus Golan ann am Basan, de na Manas-
aich.
44 Agus *is* e so an lagh a chuir Maois
roimh chloinn Israeil.
45 *Is* iad so na teisteis[y], agus na
reachdan[a], agus na breitheanais[b], a labh-
air Maois ri cloinn Israeil, an uair a
thàinig iad a mach as an Eiphit,
46 Air an taobh so de Iordan 's a'
ghleann[d] thall fa chomhair Bhet-peoir,
ann am fearann Shihoin rìgh nan Amor-
ach, a *bha* 'chòmhnuidh ann an Hesbon,
a bhuail Maois agus clann Israeil[e], an
déigh dhoibh teachd a mach as an Eiphit:
47 Agus shealbhaich iad 'fhearann, agus
fearann Og rìgh Bhasain, dà rìgh nan
Amorach, *a bha* air an taobh so de Iordan,
leth ri éirigh na gréine;
48 O Aroer[g], a *tha* làimh ri bruaich



B.C. 1451.

[a] Ecs. 13. 3
[b] Salm 133. 3
[c] Ecs. 6. 6
[d] caib. 34. 12
[e] caib. 3. 17
[f] Eabh. 12. 23
[g] caib. 10. 13 Ier. 31. 3
[h] Ecs. 13. 3, 9, 14
[i] Ecs. 19. 5-8 Eabh. 8. 9
[j] caib. 7. 1 9. 1, 2
[k] caib. 29. 10-15
[l] Isa. 1. 3 Hos. 7. 2
[m] Ecs. 19. 9, 18, 19 20. 18-22
[n] Ios. 2. 11 1 Each. 29. 11
[o] Ecs. 24. 2, 3 Gal. 3. 19
[p] Lebh. 22. 31
[q] caib. 5. 16 Eph. 6. 3
[r] Ecs. 20. 2-17 Salm 81. 10
[1] *nan tràillean.*
[s] Mat. 4. 10
[t] caib. 4. 15-19
[u] caib. 19. 4 Air. 35. 11
[v] Ecs. 34. 14
[w] Ios. 20. 8
[x] Ecs. 34. 7 Ier. 32. 18 Dan. 9. 4, 9 Mat. 23. 35, 36 Ròm. 11. 28, 29
[y] Salm 119. 2
[z] Lebh. 19. 12 Salm 139. 20 Seum. 5. 12
[a] Salm 119. 5
[b] Salm 119. 7
[c] Isa. 58. 13 Ese. 20. 12
[d] caib. 3. 29
[e] caib. 1. 4 Air. 21. 24, &c.
[f] Gen. 2. 2 Hos. 4. 4
[g] caib. 2. 36

sruth Arnoin, eadhon gu sliabh Shihoin,
a '*s* e Hermon[b],
49 Agus an còmhnard uile air an taobh
so de Iordan a làimh na h-àird' an ear,
eadhon gu muir a' chòmhnaird, fo thob-
raichibh Phisgah[e].

## CAIB. V.

1 *Aithris a' choimhcheangail a rinn Dia ri
cloinn Israeil ann an Horeb.* 6 *Na deich
àitheantan.* 23 *Air iarrtus an t-sluaigh
fhuair Maois an lagh o Dhia.*

AGUS ghairm Maois air Israel uile,
agus thubhairt e riu, Eisd, O Israeil,
ris na reachdaibh agus na breitheanais a
labhras mi 'n 'ur cluasaibh air an là 'n
diugh, a chum gu fòghlum sibh iad, agus
gu-n gléidh agus gu-n dean sibh iad.
2 Rinn an Tighearna ar Dia coimh-
cheangal ruinn ann an Horeb[i].
3 Cha d' rinn an Tighearn' an coimh-
cheangal so r'ar n-aithrichibh, ach ruinne[k],
*eadhon* ruinne a *tha* uile beò an so air an
là 'n diugh.
4 Aghaidh ri h-aghaidh labhair an Tigh-
earna[m] ribh 's an t-sliabh, á meadhon an
teine.
5 (Sheas mise eadar an Tighearn' agus
sibhse 's an àm sin[o], a nochdadh dhuibh
focail an Tighearn': oir bha eagal oirbh
roimh an teine, agus cha deachaidh sibh
suas do'n t-sliabh,) ag ràdh,
6 *Is* mise an Tighearna do Dhia[r], a thug
a mach thusa á tìr na h-Eiphit, á tigh na
daorsa[1].
7 Na biodh dée sam bith eile agad a'm'
fhianuis[s].
8 Na dean dhuit féin dealbh snaidhte[t],
*no* coslas air bith *a dh'aon ni* a *tha* shuas
air nèamh, no a *tha* shìos air an talamh,
no a *tha* 's na h-uisgeachaibh fo 'n talamh.
9 Na crom thu féin sìos doibh, agus na
dean seirbhis doibh: oir mise an Tigh-
earna do Dhia, *is* Dia eudmhor *mi*[v], a'
leantuinn aingidheachd nan aithrichean
air a' chloinn[x], agus air an treas agus
air a' cheathramh *ginealach* dhiubhsan
a dh'fhuathaicheas mi,
10 Agus a' deanamh tròcair do mhìltibh
dhiubhsan a ghràdhaicheas mi, agus a
ghleidheas m'àitheantan.
11 Na tabhair ainm an Tighearna do
Dhé ann an dìomhanas[z]: oir cha mheas
an Tighearna neo-chiontach *esan* a bheir
'ainm ann an dìomhanas.
12 Thoir an aire là na sàbaid a naomh-
achadh[c], mar a dh'àithn an Tighearna
do Dhia dhuit.
13 Sè làithean saothraichidh tu, agus
ni thu d'obair uile;
14 Ach *air* an t-seachdamh là *tha* sàbaid
an Tighearna do Dhé[f]: *air an là* so cha
dean thu obair sam bith, thu féin, no do
mhac, no do nighean, no d'òglach, no do
bhanoglach, no do dhamh, no d'asal, no
aon air bith de d'spréidh, no do choigreach
a *tha* 'n taobh a stigh de d' gheatachaibh;

a chum gu-n gabh d'òglach agus do bhan-
oglach fois cho maith riut féin[b].
15 Agus cuimhnich gu-n robh thu *féin*
a'd' sheirbhiseach[c] ann an tìr na h-Eiphit,
agus gu-n d'thug an Tighearna do Dhia
mach as a sin thu, le làimh chumhachd-
aich agus le gàirdean sìnte mach: uime
sin dh'àithn an Tighearna do Dhia dhuit
an t-sàbaid a choimhead.
16 Thoir urram do d'athair agus do
d' mhàthair[e], mar a dh'àithn an Tigh-
earna do Dhia dhuit; a chum gu-m
buanaichear do làithean[f], agus gu-n éirich
gu maith dhuit, 's an fhearann a bheir
an Tighearna do Dhia dhuit.
17 Na dean mortadh[h].
18 Ni mò a ni thu adhaltranas[i].
19 Ni mò a ghoideas tu[k].
20 Ni mò a bheir thu fianuis bhréige an
aghaidh do choimhearsnaich[m].
21 Ni mò a mhiannaicheas tu bean do
choimhearsnaich, ni mò a shanntaicheas
tu tigh do choimhearsnaich[n], 'fhearann,
no 'òglach, no 'bhanoglach, no 'dhamh,
no 'asal, no *ni* air bith a'*s* le do choimh-
earsnach.
22 Na briathra sin labhair an Tighearna
r'ur coimhthional uile 's an t-sliabh, á
meadhon an teine, an neoil agus an
dubh dhorchadais, *le* guth mòr; agus cha
do chuir e tuilleadh ris: agus sgriobh e
iad air dà chlàr chloiche[p], agus thug e
dhomhsa iad.
23 Agus an uair a chuala sibh an guth
á meadhon an dorchadais[r], agus an
t-sléibh a' losgadh le teine, an sin thàinig
sibh am fagus domhsa, *eadhon* uile cheann-
ardan 'ur treubhan, agus 'ur seanairean,
24 Agus thubhairt sibh, Feuch, dh'fhoill-
sich an Tighearna ar Dia dhuinn a ghlòir,
agus a mhòrachd, agus chuala sinn a
ghuth á meadhon an teine: chunnaic sinn
an diugh gu-n labhair Dia ri duine, agus
gu mair e beò[u].
25 A nis uime sin c'ar son a gheibheam-
aid bàs[w]? oir loisgidh an teine mòr so
sinn. Ma chluinneas sinn guth an Tigh-
earna ar Dé tuilleadh, an sin bàsaichidh
sinn.
26 Oir cò *de'n* uile fheòil a chuala guth
an Dé bheò a' labhairt á meadhon an
teine, mar a rinn sinne, agus a mhair beò?
27 Theirig-sa am fagus, agus éisd ris
na h-uile nithibh a their an Tighearna ar
Dia; agus labhair thusa ruinne[b] gach *ni*
a their an Tighearna ar Dia riut, agus
éisdidh sinne *ris*, agus ni sinn *e*.
28 Agus chual' an Tighearna guth 'ur
briathra, 'n uair a labhair sibh rium:
agus thubhairt an Tighearna rium,
Chuala mi guth bhriathran an t-sluaigh
so, a labhair iad riut[d]: *is* maith a thubh-
airt iad gach ni a labhair iad.
29 O gu-m bitheadh an gnè cridhe so
annta[f], gu-m bitheadh m'eagals' orra,
agus gu-n gleidheadh iad m'àitheantan
uile a ghnàth[h], a chum gu-n éireadh gu

R.C. 1451.

[a] caib. 4. 40
[b] Ecs. 23. 12
[c] caib. 15. 15
16. 12
24. 18, 22
[d] Gal. 3. 19
[e] Lebh. 19. 3
Mat. 15. 4-6
Eph. 6. 1-3
[f] caib. 4. 40
[g] caib. 17. 20
28. 14
Ios. 1. 7
Gnà. 4. 27
[h] Mat. 5. 21, 22
[i] Gnà. 6. 32, 33
Mat. 5. 27, 28
Seum. 2. 11
[j] Salm 119. 6
Luc. 1. 6
[k] Ròm. 13. 9
Eph. 4. 28
[l] Ier. 7. 23
[m] Mal. 3. 5
[n] Hab. 2. 9
Luc. 12. 15
Ròm. 7. 7
Eabh. 13. 5
[o] Ese. 37. 24
[p] Ecs. 31. 18
[q] Ecl. 12. 13
[r] Ecs. 20. 18, 19
[s] Gnà. 3. 1, 2
[t] Ecl. 8. 12
Isa. 3. 10
[u] caib. 4. 33
Bre. 13. 22
[v] Gen. 22. 17
[w] caib. 18. 16
[x] Marc. 12. 29-32
Eoin 17. 3
1 Cor. 8. 4, 6
[y] 2 Ri. 19. 15
[z] 2 Ri. 23. 25
[a] Gnà. 2. 10, 11
3. 3, 5
[b] Eabh. 12. 19
[1] *gcuraich-idh.*
[c] caib. 11. 19
Salm 78. 4, 6
Eph. 6. 4
[d] caib. 18. 17
[e] Gnà. 6. 21
7. 3
[f] caib. 32. 29
Salm 81. 13
Isa. 48. 18
Ese. 33. 31, 32
Mat. 23. 37
Luc. 19. 42
[g] Hab. 2. 2
[h] caib. 11. 1

maith dhoibh[a], agus d'an cloinn gu
bràth!
30 Imich, abair riu, Rachaibh d'ur bùth-
aibh a rìs.
31 Ach do d' thaobh-sa, seas an so
làimh riumsa, agus labhraidh mi riut na
h-àitheantan uile[d], agus na reachdan,
agus na breitheanais, a theagaisgeas tu
dhoibh, a chum as gu-n dean siad *iad*
anns an fhearann a *tha* mise a' tabhairt
dhoibh r'a shealbhachadh.
32 Bheir sibh an aire, uime sin, gu-n
dean sibh mar a dh'àithn an Tighearna
'ur Dia dhuibh: cha chlaon sibh a thaobh
a chum na làimhe deise no clìthe[g].
33 Anns gach slighe a dh'àithn an
Tighearna 'ur Dia dhuibh gluaisidh sibh[j],
a chum gu-m bi sibh beò, agus *gu-n éirich*
gu maith dhuibh[l], agus *gu*-m buanaich
sibh *'ur* làithean anns an fhearann a
shealbhaicheas sibh.

## CAIB. VI.

1 *Is i ùmhlachd do thoil Dhé crioch an lagha.*
3 *Earail do'n t-sluagh chum na criche so.*

ANIS *is* iad so na h-àitheantan, na
reachdan, agus na breitheanais, a
dh'àithn an Tighearna 'ur Dia a theagasg
dhuibh, a chum gu-n deanadh sibh *iad*[o]
's an fhearann d'*am bheil* sibh a' dol g'a
shealbhachadh:
2 A chum gu-m bitheadh eagal an
Tighearna[q] do Dhé ort, gu-n gleidheadh
tu a reachdan uile, agus 'àitheantan, a *tha*
mise ag àithneadh dhuit, thu féin, agus
do mhac, agus mac do mhic, uile làithean
do bheatha, agus a chum gu-m buanaich-
ear do làithean[s].
3 Eisd uime sin, O Israeil, agus thoir
an aire gu-n dean thu *so*, a chum gu-n
éirich gu maith dhuit[t], agus gu-m fàs
sibh ro lìonmhor, mar a gheall an Tigh-
earna Dia d'àithriche dhuit[v], ann am
fearann a tha 'sruthadh le bainne agus
mil.
4 Eisd[x], O Israeil: An Tighearna ar
Dia-ne, *is* aon Tighearn' e[y].
5 Agus gràdhaichidh tu an Tighearna
do Dhia le d'uile chridhe[z], *agus* le d'uile
anam, agus le d'uile neart.
6 Agus bithidh na briathra so, a *tha* mi
ag àithneadh dhuit an diugh, ann ad
chridhe[a];
7 Agus teagaisgidh[1] tu iad do d'
chloinn[c], agus labhraidh tu orra 'n uair
a shuidheas tu a'd' thigh, agus an uair a
dh'imicheas tu air an t-slighe, agus an
uair a luidheas tu sìos, agus an uair a
dh'éireas tu suas.
8 Agus ceanglaidh tu iad mar chomhar-
adh air do làimh[e], agus bithidh iad mar
eudanain eadar do shùilibh.
9 Agus sgrìobhaidh tu iad air ursainn-
ibh do thighe[g], agus air do gheatachaibh.
10 Agus an uair a bheir an Tighearna
do Dhia thu do'n fhearann a mhionnaich

e do d'aithrichibh, do Abraham, do Isaac, agus do Iacob, gu-n tugadh e dhuit bailtean mòra agus maithe, nach do thog thu féin[a].

11 Agus tighean làn de gach ni maith nach do lìon thu, agus tobraiche cladhaichte nach do chladhaich thu, fìonliosan agus liosan-olaidh nach do shuidhich thu, 'n uair a dh'itheas tu agus a bhitheas tu air do shàsachadh ;

12 *An sin* thoir an aire air eagal gu-n dì-chuimhnich thu an Tighearn', a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa.

13 Bithidh eagal an Tighearna do Dhé ort[d], agus ni thu seirbhis dha, agus mionnaichidh tu air 'ainm[f].

14 Cha téid sibh an déigh dhiathan eile[g] de dhiathaibh an t-sluaigh a *tha* mu'n cuairt oirbh ;

15 (Oir *tha* 'n Tighearna do Dhia 'n a Dhia eudmhor[i] 'n 'ur measg[j] ;) air eagal gu-n las fearg an Tighearna do Dhé a'd' aghaidh[k], agus gu-n sgrios e thu o aghaidh na talmhainn.

16 Cha bhrosnaich[l] sibh an Tighearna 'ur Dia, mar a bhrosnaich sibh *e* ann am Masah[m].

17 Gleidhidh sibh gu dìchiollach àitheantan an Tighearna 'ur Dé[n], agus a theisteis, agus a reachdan, a dh'àithn e dhuit.

18 Agus ni thu *an ni sin a tha* ceart agus maith ann an sealladh an Tighearn'[p]; a chum gu-n éirich gu maith dhuit, agus gu-n téid thu steach, agus gu-n sealbhaich thu am fearann maith a mhionnaich an Tighearna do d'aithrichibh ;

19 A thilgeadh a mach do naimhdean uile romhad[r], mar a labhair an Tighearna.

20 'N uair a dh'fhiosraicheas do mhac dhìot 's an aimsir ri teachd[1], ag ràdh, Ciod *is ciall* do na teisteis[t], agus do na reachdaibh, agus do na breitheanais a dh'àithn an Tighearna ar Dia dhuibh ?

21 An sin their thu ri d' mhac, Bha sinn 'n ar tràillibh aig Pharaoh 's an Eiphit, agus thug an Tighearn' a mach sinn as an Eiphit le làimh chumhachdaich.

22 Agus nochd an Tighearna comharaidhean[x] agus iongantais mhòra agus dhoilgheasach 's an Eiphit, air Pharaoh, agus air a theaghlach uile, fa chomhair ar sùl ;

23 Agus thug e mach sinn as a sin, a chum gu-n tugadh e sinn a stigh, a thoirt dhuinn an fhearainn a mhionnaich e d'ar n-aithrichibh.

24 Agus dh'àithn an Tighearna dhuinn na reachda sin uile a dheanamh, eagal an Tighearna ar Dé 'bhi oirnn[b] a chum ar maith[c] a ghnàth, a chum gu-n gleidheadh e beò sinn[d], mar air an là 'n diugh.

25 Agus bithidh e 'n a fhìreantachd dhuinn[e], ma bheir sinn fainear na h-àitheantan so uile a dheanamh, an làthair an Tighearna ar Dé, mar a dh'àithn e dhuinn.

## CAIB. VII.

1 *Gach comh-chomunn ris na cinnich air a thoirmeasg,* 4 *air eagal gu-n tairngeadh iad iad gu iodhol-aoradh.*

1 'N UAIR a bheir an Tighearna do Dhia thu stigh do'n fhearann a chum am bheil thu 'dol g'a shealbhachadh, agus a thilgeas e mach romhad mòran chinneach[b], na Hitich[c], agus na Girgasaich, agus na h-Amoraich, agus na Canaanaich, agus na Peridsich, agus na Hibhich, agus na h-Iebusaich, seachd cinnich a 's mò agus a 's cumhachdaiche na thusa ;

2 Agus an uair a bheir an Tighearna do Dhia iad thairis a'd' làthair, buailidh tu iad, *agus* cuiridh tu gu tur as doibh[e] ; cha dean thu coimhcheangal sam bith riu, cha mhò a nochdas tu tròcair dhoibh :

3 Cha mhò a ni thu cleamhnas riu[h] ; do nighean cha toir thu d'a mhac-san, ni mò a ghabhas tu a nighean-san do d' mhac-sa.

4 Oir tionndaidhidh iad do mhac o mise a leantuinn, a chum gu-n dean iad seirbhis do dhiathaibh eile : mar sin lasaidh fearg an Tighearna 'n 'ur n-aghaidh, agus sgriosaidh e thu gu h-obann.

5 Ach mar so buinidh sibh riu : sgriosaidh sibh an altairean, agus brisidh sibh an dealbhan, agus gearraidh sibh sìos an doireachan, agus loisgidh sibh an coslais shnaidhte le teine.

6 Oir *is* sluagh naomh do'n Tighearna[o] do Dhia thusa : thagh an Tighearna do Dhia thu gu bhi 'ad shluagh àraidh[q] dha féin, os ceann gach sluaigh a *tha* air aghaidh na talmhainn.

7 Cha do ghràdhaich an Tighearna sibh, cha mhò a thagh e sibh, a chionn gu-n robh sibh na bu lìonmhoire na sluagh sam bith eile ; (oir *is* sibh a bu teirce de gach uile shluagh[s] ;)

8 Ach a chionn gu-n do ghràdhaich an Tighearna sibh, agus a chum gu-n gleidheadh e na mionnan[u] a mhionnaich e d'ur n-aithrichibh, thug an Tighearna mach sibh le làimh chumhachdaich[v], agus shaor e thu á tigh nan tràillean[w], á làimh Pharaoh rìgh na h-Eiphit.

9 Bitheadh fios agad uime sin, an Tighearna do Dhia gur esan Dia, an Dia fìrinneach[y], a chumas coimhcheangal[z] agus tròcair riu-san a ghràdhaicheas e, agus a ghleidheas 'àitheantan, gu mìle ginealach ;

10 Agus a dhìolas orra-san a dh'fhuathaicheas e[a], r'an eudann, a chum an sgrios : cha dean e moille d'a thaobh-san aig am bheil fuath dha ; dìolaidh e air r'a eudann.

11 Gleidhidh tu uime sin na h-àitheantan, agus na reachdan, agus na breitheanais, a tha mi 'g àithneadh dhuit an diugh a dheanamh.

12 Uime sin, ma dh'éisdeas sibh ris na breitheanais sin[f], agus ma choimhideas agus ma ni sibh iad, cumaidh an Tighearna do Dhia riutsa an coimhcheangal

B.C. 1451.

a Ios. 24. 13 Salm 105. 44
b Salm 44. 2, 3
c Gen. 15. 19-21
d caib. 10. 12, 20
e Air. 33. 52
f Isa. 65. 15 Ier. 5. 2; 12. 16
g Ier. 25. 6
h Esr. 9. 1, 2
i Ecs. 20. 5
j Am. 3. 2
k caib. 7. 4 2 Each. 36. 16
l Mat. 4. 7
m Ecs. 17. 2, 7 1 Cor. 10. 9
n Salm 119. 4
o caib. 14. 2 Ecs. 19. 6
p caib. 12. 28 Ecs. 15. 26
q 1 Pead. 2. 9
r Air. 33. 52, 53
1 *am màireach.*
s caib. 10. 22
t Ecs. 13. 14
u Gen. 22. 16, 17 Luc. 1. 72, 73
v Ecs. 12. 41, 42
w Ecs. 13. 3, 14; 20. 2
x Ecs. vii.-xii. Salm 135. 9
y Isa. 49. 7 1 Cor. 10. 13 2 Tes. 3. 3 1 Eoin 1. 9
z Neh. 1. 5 Dan. 9. 4
a caib. 32. 35 Isa. 59. 18 Ròm. 12. 19
b rann 2
c caib. 10. 13 Iob 35. 7, 8 Ier. 32. 39
d Salm 41. 2 Gnà. 22. 4
e caib. 24. 13 Ròm. 10. 3, 5
f caib. 28. 1, &c. Lebh. 26. 3, &c.

agus an tròcair a mhionnaich e do d'aithrichibh.

13 Agus gràdhaichidh e thu, agus beannaichidh e thu, agus ni e lìonmhor thu : mar an ceudna beannaichidh e toradh do bhronn, agus toradh d'fhearainn, d'arbhar, agus d'fhìon, agus d'oladh, fàs do chruidh, agus treuda do chaorach, 's an fhearann a mhionnaich e do d'aithrichibh a thoirt duit.

14 Bithidh tu beannaichte os ceann gach sluaigh ; cha bhi firionn no boirionn neo-thorrach 'n 'ur measg[d], no measg 'ur spréidhe.

15 Agus bheir an Tighearn' uait gach eucail, agus cha chuir e ort aon air bith de dhroch ghalaraibh na h-Eiphit[e], a's aithne dhuit, ach cuiridh e iad orra-san uile le 'm fuathach thu.

16 Agus sgriosaidh tu an sluagh sin uile a bheir an Tighearna do Dhia *thairis* dhuit ; cha ghabh do shùil truas riu[j]: cha mhò a ni thu seirbhis d'an diathaibh, oir *bithidh* sin 'n a ribe dhuit[l].

17 Ma their thu ann ad chridhe, *Is* mò na cinnich sin na mise, cionnus is urrainn mise an cur á seilbh ?

18 Cha bhi eagal ort rompa[n]; *ach* cuimhnichidh tu gu maith ciod a rinn an Tighearna do Dhia ri Pharaoh[o], agus ris na h-Eiphitich uile ;

19 Na deuchainnean mòra[q] a chunnaic do shùilean, agus na comharaidhean, agus na h-iongantais, agus an làmh chumhachdach, agus an gairdean sìnte mach, leis an d'thug an Tighearna do Dhia mach thu : mar sin ni an Tighearna do Dhia ris an t-sluagh uile roimh am bheil eagal ort[u].

20 Os bàrr, cuiridh an Tighearna do Dhia an connsbeach 'n am measg[v], gus am bi iadsan a dh'fhàgar, agus a dh'fholaicheas iad féin o d' ghnùis, air an sgrios.

21 Cha bhi uamhann ort rompa ; oir *tha* 'n Tighearna do Dhia 'n 'ur measg, Dia mòr, agus uamhasach[x].

22 Agus cuiridh an Tighearna do Dhia a mach[1] na cinnich sin romhad a lìon beagain 'us beagain[y] : cha-n fheud thu an sgrios a dh'aon bheum, air eagal gu-m fàs fiadh-bheathaiche na macharach lìonmhor ort.

23 Ach bheir an Tighearna do Dhia iad thairis duit, agus sgriosaidh e iad le sgrios mòr, gus an cuirear as doibh.

24 Agus bheir e an rìghre thairis do d' làimh[a], agus sgriosaidh tu an ainm o bhi fo nèamh[b]: cha seas duine sam bith a'd' aghaidh[c], gus an cuir thu as doibh.

25 Dealbhan snaidhte an diathan loisgidh sibh le[f] teine : cha mhiannaich[g] thu 'n t-airgiod no 'n t-òr *a tha* orra, cha mhò ghabhas tu *e* dhuit féin, air eagal gu-n ribear thu leis[h]: oir *is* gràineileachd e do'n Tighearna do Dhia.

26 Ni mò bheir thu gràineileachd do d' thigh[i], air eagal gu-m bi thu a' d' ni

R.C. 1451.

[a] Ios. 6. 17, 18
[b] Salm 119. 6
[c] caib. 5. 32, 33
[d] Ecs. 23. 26, &c.
[e] Ecs. 9. 14
[f] caib. 2. 7; 29. 3; Am. 2. 10
[g] Salm 136. 16
[h] Iob 33. 17
[i] Ecs. 16. 4
[j] caib. 13. 8; 19. 13, 21
[k] 2 Each. 32. 31
[l] caib. 12. 30; Ecs. 23. 33; Bre. 8. 27; Salm 106. 36
[m] Ecs. 16. 15
[n] caib. 31. 6
[o] Salm 105. 5
[p] Mat. 4. 4
[q] caib. 4. 34
[r] Salm 104. 27-29
[s] Neh. 9. 21
[t] Gnà. 3. 12; Eabh. 12. 5, 6; Tais. 3. 19
[u] Ios. 3. 10
[v] Ecs. 23. 28
[w] 1 Sam. 12. 24
[x] caib. 10. 17
[1] *spionaidh e as.*
[y] Ecs. 23. 29, 30
[z] caib. 33. 25
[a] Ios. 10. 24, 42; 12. 1
[b] caib. 25. 19
[c] caib. 11. 25; Isa. 54. 17
[d] 1 Cor. 10. 31
[e] 1 Each. 29. 14; Salm 103. 2; Gnà. 3. 9
[f] Ecs. 32. 20; 1 Each. 14. 12
[g] Ios. 7. 1, 21
[h] Bre. 8. 27
[i] Ecs. 14. 7
[j] Gnà. 30. 9

mallaichte cosmhuil ris : *ach* bheir thu fuath iomlan da, agus gabhaidh tu gràin deth gu tur, oir *is* ni mallaichte e[a].

## CAIB. VIII.

1 *Earail do chloinn Israeil gu-n tugadh iad géill a dh'àitheantaibh Dhé, agus nach dì-chuimhnicheadh iad a mhaitheas agus a fhreasdal d'an taobh.*

NA h-àitheantan uile[b] a tha mi ag àithneadh dhuit an diugh, bheir sibh an aire gu-n dean sibh *iad*[c], a chum gu-m bi sibh beò, agus gu-m fàs sibh lìonmhor, agus gu-n téid sibh a stigh, agus gu-n sealbhaich sibh am fearann, a mhionnaich an Tighearna d'ur n-aithrichibh.

2 Agus cuimhnichidh tu an t-slighe sin uile air an do threòraich an Tighearna do Dhia thu ré an dà fhichead bhliadhna so[f] anns an fhàsach[g], gu d'irioslachadh[h], gu d' dhearbhadh[i], a chum gu-m bitheadh fios ciod a *bh*'ann 'ad chridhe[k], an gleidheadh tu 'àitheantan, no nach gleidheadh.

3 Agus dh'irioslaich e thu, agus thug e ort ocras fhulang, agus bheathaich e thu le mana[m], (ni nach b'aithne dhuit féin, ni mò a b'aithne do d'aithrichibh *e*,) a chum gu-n tugadh e ort fios a bhi agad nach ann le aran a mhàin a bheathaichear duine[p], ach leis gach *focal* a thig a mach á beul an Tighearna bithidh duine beò[r].

4 Cha do chaitheadh d'eudach dhìot[s] le h-aois, cha mhò a dh'at do chos ré an dà fhichead bliadhna so.

5 Bheir thu mar an ceudna fainear ann ad chridhe, mar a smachdaicheas duine a mhac[t], gur ann *mar sin* a tha 'n Tighearna do Dhia 'g ad smachdachadh-sa.

6 Uime sin gleidhidh tu àitheantan an Tighearna do Dhé, a chum gu-n gluais thu 'n a shlighibh, agus gu-m bi 'eagal-san ort[w].

7 Oir tha'n Tighearna do Dhia 'g ad thabhairt gu fearann maith, fearann shruthan uisgeacha, thobraichean, agus dhoimhneachdan a tha 'g éirigh suas air feadh ghleann agus air feadh bheann ;

8 Fearann cruithneachd, agus eòrna, agus fhìonainean, agus chraobhan fìgis, agus phomgranat, fearann olaidh na craoibh-olaidh, agus meala ;

9 Fearann anns an ith thu aran gun ghoinne, cha bhi uireasbhuidh *ni* sam bith ort ann ; fearann aig *am bheil* a chlachan 'n an iarunn[z], agus as a bheanntaibh cladhaichear umha.

10 'N uair a dh'itheas tu agus a shàsuichear thu[d], an sin beannaichidh tu an Tighearna[e] do Dhia air son an fhearainn mhaith a thug e dhuit.

11 Thoir an aire nach dì-chuimhnich thu an Tighearna do Dhia, air chor as nach gléidh thu 'àitheantan, agus a bhreitheanais, agus a reachdan, a *tha* mise ag àithneadh dhuit an diugh.

12 Air eagal, *an uair* a dh'itheas tu[j],

agus a shàsuichear thu, agus a thogas tu
tighean maithe, agus a chòmhnuicheas tu
*annta*;
13 Agus a dh'fhàsas do bhuar agus do
chaoraich, agus a mheudaichear d'airgiod
agus d'òr, agus a mheudaichear gach ni a
tha agad;
14 Gu-m bi an sin do chridhe air a
thogail suas, agus gu-n dì-chuimhnich
thu an Tighearna do Dhia[c], a thug a
mach thu á tìr na h-Eiphit, *agus* á tigh
na daorsa;
15 A threòraich thu troimh 'n fhàsach
mhòr agus uamhasach sin, *far an robh*
nathraichean loisgeach[d], agus scorpiona,
agus ionada tartmhor[f] far nach *robh*
uisge; a thug a mach dhuit uisge as a'
charraig ailbhinn[i];
16 A bheathaich thu 's an fhàsach le
mana[j], nach b'aithne do d'aithrichibh, a
chum gu-n irioslaicheadh e thu[k], agus
gu-n dearbhadh e thu, a dheanamh maith
dhuit ann ad *làithibh* deireannach[m];
17 Agus gu-n abair thu ann ad chridhe,
Fhuair mo chumhachd[n], agus neart mo
làimhe, an saoibhreas so dhomh.
18 Ach cuimhnichidh tu 'n Tighearna
do Dhia: oir *is* esan a bheir comas dhuit
beartas fhaghail[q], a chum gu-n daingnich
e a choimhcheangal a mhionnaich e do
d'aithrichibh, mar *air* an là 'n diugh.
19 Agus tarlaidh, ma dhì-chuimhnich-
eas tu air chor sam bith an Tighearna
do Dhia, agus gu-n gluais thu an déigh
dhiathan eile, agus gu-n dean thu seir-
bhis doibh, agus gu-n dean thu aoradh
dhoibh, tha mi a' toirt fianuis 'n 'ur
n-aghaidh an diugh[s], gu-n sgriosar gu
tur sibh.
20 Mar na cinnich a tha 'n Tighearn' a'
sgrios roimh 'ur gnùis, is amhuil sin a
théid as duibhse[u]; a chionn nach b'àill
leibh a bhi ùmhal do ghuth an Tighearna
'ur Dé.

## CAIB. IX.

*Tha Maois a' deanamh a dhichill gu barail an t-sluaigh isleachadh a thaobh am fìreantachd agus an ionracais féin, le'n ceannairc, an gearan, agus an eas-ùmhlachd a chur 'an cuimhne dhoibh.*

EISD, O Israeil: *tha* thu gu gabhail
thar Iordan an diugh[x], gu dol a
steach a shealbhachadh chinneach a 's
mò agus a 's treise na thu féin[z], bailtean
mòra agus daingnichte suas gu nèamh;
2 Sluagh mòr agus àrd, clann nan
Anacach, a 's aithne dhuit, agus *mu'n*
cual' thu *air a radh*, Cò is urrainn seas-
amh roimh chloinn Anaic?
3 Uime sin tuig thusa an diugh, gur e
'n Tighearna do Dhia an ti a théid thairis
romhad[d] 'n a theine caithteach: cuiridh
esan as doibh, agus cuiridh e sìos iad a'd'
fhianuis: mar sin fògraidh tu mach iad[f],
agus sgriosaidh tu iad gu grad, mar a
thubhairt an Tighearna riut[h].
4 Na labhair ann ad chridhe[j], an déigh
do'n Tighearna do Dhia an tilgeadh a
mach romhad, ag ràdh, Air son m'fhìr-
eantachd féin thug an Tighearna steach
mi a shealbhachadh an fhearainn so; ach
air son aingidheachd nan cinneach sin
tha 'n Tighearna 'g am fògradh a mach o
d' làthair[a].
5 Cha-n ann air son d'fhìreantachd[b],
no air son ionracais do chridhe, tha thu
'dol a shealbhachadh am fearainn; ach
air son aingidheachd nan cinneach sin tha
'n Tighearna do Dhia 'g am fògradh a
mach o d' làthair-sa, agus a chum gu-n
coimhlion e 'm focal a mhionnaich an
Tighearna do d'aithrichibh, Abraham[e],
Isaac[g], agus Iacob[h].
6 Tuig, uime sin, nach ann air son
d'fhìreantachd-sa a *tha*'n Tighearna do
Dhia a' toirt duit an fhearainn mhaith
so r'a shealbhachadh; oir *is* sluagh rag-
mhuinealach thu[l].
7 Cuimhnich, na dì-chuimhnich cionnus
a bhrosnaich thu 'n Tighearna do Dhia
gu feirg 's an fhàsach: o'n là 's an deach-
aidh tu mach á tìr na h-Eiphit[o], gus an
d'thàinig sibh do'n àite so, bha sibh
ceannairceach an aghaidh an Tighearna.
8 Mar an ceudna ann an Horeb[p] bhros-
naich sibh an Tighearna gu feirg, air chor
as gu-n robh corruich air an Tighearna
ribh, a chum 'ur sgrios.
9 'N uair a chaidh mise suas do'n t-sliabh
a ghabhail nan clàr chloiche, *eadhon* clàir
a' choimhcheangail a rinn an Tighearna
ribh, an sin dh'fhan mi 's an t-sliabh dà
fhichead là agus dà fhichead oidhche[r]; cha
d'ith mi aran, cha mhò a dh'òl mi uisge:
10 Agus thug an Tighearna dhomh dà
chlàr chloiche[t], sgrìobhta le meur Dhé;
agus orra *bha sgrìobhta* réir nan uile
bhriathran a labhair an Tighearna ribh
's an t-sliabh[v], á meadhon an teine, ann
an là a' chomhchruinneachaidh.
11 Agus tharladh, 'an ceann dhà fhich-
ead là agus dhà fhichead oidhche, *gu-n*
d'thug an Tighearna dhomhs' an dà
chlàr chloiche, *eadhon* clàir a' choimh-
cheangail[w].
12 Agus thubhairt an Tighearna rium,
Eirich, imich sìos gu luath as a so; oir
thruaill do shluagh a thug thu mach as
an Eiphit *iad féin*; chlaon iad gu grad
o'n t-slighe a dh'àithn mise dhoibh[y]; rinn
iad dhoibh féin dealbh leaghta.
13 A bhàrr air so, labhair an Tighearna
rium[a], ag ràdh, Chunnaic mi an sluagh
so, agus, feuch, *is* sluagh rag-mhuinealach
iad[b].
14 Leig dhomh, a chum gu-n sgrios mi
iad, agus gu-n dubh mi mach an ainm o
bhi fo nèamh[c]; agus ni mi dhìotsa cinn-
each a 's cumhachdaiche agus a 's mo na
iadsan[e].
15 Mar sin phill mi[g], agus thàinig mi
nuas o'n t-sliabh, agus bha an sliabh a'
losgadh le teine[i]; agus bha dà chlàr a'
choimhcheangail a'm' dhà làimh.

B.C. 1451.

[a] caib. 18. 12
Gen. 15. 16
Lebh. 18. 24, 25
[b] Tit. 3. 5
[c] Ier. 2. 6
[d] Air. 21. 6
[e] Gen. 12. 7
17. 8
[f] Hos. 13. 5
[g] Gen. 26. 4
[h] Gen. 28. 13
[i] Air. 20. 11
Salm 78. 15, 16
114. 8
1 Cor. 10. 4
[j] rann 3
[k] rann 2
[l] Ecs. 32. 9
33. 3
2 Each. 30. 8
[m] Tuir. 3. 26-33
Eabh. 12. 10, 11
[n] caib. 9. 4
1 Cor. 4. 7
[o] Ecs. 14. 11
16. 2
17. 2
Air. 11. 14
20. 2
25. 2
[p] Ecs. 32. 1-6
[q] Gnà. 10. 22
Hos. 2. 8
[r] Ecs. 34. 28
[s] caib. 4. 26
30. 18
[t] Ecs. 31. 18
[u] 2 Each. 36. 16, 17
Dan. 9. 11, 12
[v] Ecs. 19. 18, 19
[w] Eabh. 8. 6-10
[x] Ios. 4. 19
[y] Bre. 2. 17
Salm 78. 57
Hos. 6. 4
[z] Air. 13. 28-33
[a] Ecs. 32. 9
[b] rann 6
Gnio. 7. 51
[c] caib. 29. 20
[d] caib. 31. 3-6
Ios. 3. 11
[e] Air. 14. 12
[f] caib. 7. 24
[g] Ecs. 32. 15, &c.
[h] Ecs. 23. 31
[i] caib. 4. 11
5. 23
[j] caib. 8. 17
Ròm. 11. 6, 20
1 Cor. 4. 7

16 Agus dh'amhairc mi, agus, feuch,
bha sibh air peacachadh an aghaidh an
Tighearna 'ur Dé, rinn sibh laogh leaghta
dhuibh féin: bha sibh air tionndadh a
thaobh gu grad as an t-slighe a dh'àithn
an Tighearna dhuibh.
17 Agus ghlac mi an dà chlàr, agus
thilg mi as mo dhà làimh iad, agus bhris
mi iad fa chomhair 'ur sùl.
18 Agus thuit mi sìos 'am fianuis an
Tighearna[b], mar air tùs, dà fhichead là
agus dà fhichead oidhche; cha d'ith mi
aran, ni mò dh'òl mi uisge, air son 'ur
peacaidhean uile a pheacaich sibh, le olc
a dheanamh ann an sealladh an Tighearna,
'g a bhrosnachadh gu feirg.
19 (Oir bha eagal na feirge orm[e], agus
na ro-chorruich leis an robh an Tighearna
feargach 'n 'ur n-aghaidh-se chum 'ur
sgrios.) Ach dh'éisd an Tighearna rium
's an àm sin mar an ceudna[f].
20 Agus bha ro-fhearg air an Tighearna
ri Aaron a chum a sgrios: agus rinn mi
urnuigh, mar an ceudna, air son Aaroin
's an àm sin féin.
21 Agus ghabh mi 'ur peacadh[i], an
laogh a rinn sibh[j], agus loisg mi e le teine,
agus phronn mi e, *agus* mheil mi gu mìn
*e, eadhon* gus an d' rinneadh mìn e mar
dhuslach; agus thilg mi a dhuslach 's an
t-sruth a thàinig a nuas o'n t-sliabh.
22 Agus aig Taberah[m], agus aig Masah[n],
agus aig Cibrot-Hataabhah[o], bhrosnaich
sibh an Tighearna gu feirg.
23 Mar an ceudna, 'n uair a chuir an
Tighearna sibh o Chadeis-barnea[p], ag
ràdh, Rachaibh suas, agus sealbhaichibh
am fearann a thug mise dhuibh; an sin
rinn sibh ceannairc an aghaidh àithne an
Tighearna 'ur Dé, agus cha do chreid sibh
e[r], ni mò a dh'éisd sibh r'a ghuth.
24 Bha sibh ceannairceach an aghaidh
an Tighearn'[u], o 'n là a b'aithne dhomhsa
sibh.
25 Mar so, thuit mi sìos 'am fianuis an
Tighearna[x] dà fhichead là agus dà fhich-
ead oidhche, mar a thuit mi sìos *air tùs*;
a chionn gu-n dubhairt an Tighearna gu-n
sgriosadh e sibh.
26 Uime sin, rinn mi urnuigh ris an
Tighearn'[z], agus thubhairt mi, O 'Thigh-
earna Dhé, na sgrios do shluagh féin,
agus d'oighreachd[b], a shaor thu trìd do
mhòrachd, a thug thu mach as an Eiphit
le làimh chumhachdaich.
27 Cuimhnich do sheirbhisich, Abra-
ham, Isaac, agus Iacob; na h-amhairc air
reasgachd an[c] t-sluaigh so, no air an
aingidheachd[d], no air am peacadh[e];
28 Air eagal gu-n abair am fearann as
an d' thug thu mach sinn[f], A chionn nach
b'urrainn an Tighearn' an toirt a steach
do'n fhearann a gheall e dhoibh[i], agus
a chionn gu-n robh fuath aige dhoibh,
thug e mach iad g'am marbhadh 's an
fhàsach.
29 Gidheadh *is* iad do shluagh iad[m],

R.C. 1451.

[a] Ecs. 34. 1, &c.
[b] Ecs. 32. 10-14
[c] Ecs. 25. 10
Eabh. 9. 4
[d] Ecs. 37. 1
[e] Luc. 12. 4, 5
[f] Ecs. 33. 17
Salm 106. 23
[g] Ecs. 34. 28
[1] *focail.*
[h] Ecs. 20. 1-17
[i] Ecs. 32. 20
[j] Isa. 31. 7
[k] 1 Ri. 8. 9
[l] Air. 33. 31-38
[m] Air. 11. 1-4
[n] Ecs. 17. 7
[o] Air. 11. 34
[p] Air. xiii., xiv.
[q] Air. 3. 6-9
[r] Salm 78. 22
106. 24, 25
[s] Air. 4. 15
[t] Salm 135. 2
[u] caib. 31. 27
[v] caib. 18. 5
2 Each. 29. 11
Ròm. 12. 7
[w] caib. 21. 5
Air. 6. 23
[x] rann 18
[y] Air. 18. 20, 24
Ese. 44. 28
[z] Ecs. 32. 11, &c.
[a] Ecs. 32. 14
[b] 1 Ri. 8. 51
[c] Salm 78. 8
[d] Gnà. 21. 12
[e] Mic. 7. 18
[f] Ecs. 6. 6-8
[g] Mic. 6. 8
[h] caib. 6. 13
Salm 34. 9
[i] Air. 14. 16
[j] caib. 5. 33
[k] caib. 6. 5
11. 13
30. 16, 20
Salm 18. 1
145. 20
Mat. 22. 37
[l] Iob 36. 11
Seph. 3. 9
Ròm. 1. 9
Eabh. 12. 28
[m] rann 26
Neh. 1. 10
Salm 100. 3

agus d'oighreachd, a thug thu mach le
d' threun neart, agus le d' ghairdean sìnte
mach.

## CAIB. X.

1 *Maitheas agus tròcair Dhé air an nochdadh le dà chlàr an Lagha ath-nuadhachadh.* 8 *Treubh Lebhi air a cur air leth, &c.*

'S AN àm sin thubhairt an Tighearna
rium, Snaidh dhuit féin dà chlàr[a]
chloiche cosmhuil ris na ceud chlàir, agus
thig a nìos a m'ionnsuidh-sa do'n t-sliabh,
agus dean dhuit àirc fhiodha[c].
2 Agus sgrìobhaidh mise air na clàir na
focail a bh'air na ceud chlàir a bhris thu,
agus cuiridh tu iad 's an àirc.
3 Agus rinn mi àirc *a dh'*fhiodh sitim[d],
agus shnaidh mi dà chlàr chloiche cos-
mhuil ris na ceud chlàir, agus chaidh mi
suas do'n t-sliabh, agus an dà chlàr a'm'
làimh.
4 Agus sgrìobh e air na clàir[g] a réir a'
cheud sgrìobhaidh, na deich àitheantan[1],
a labhair an Tighearna ribh 's an t-sliabh[h],
á meadhon an teine, ann an là a' chomh-
chruinneachaidh: agus thug an Tighearn'
iad dhomhsa.
5 Agus phill mise, agus thàinig mi nuas
o'n t-sliabh, agus chuir mi na clàir 's an
àirc a rinn mi[k], agus an sin tha iad, mar
a dh'àithn an Tighearna dhomh.
6 Agus dh'imich clann Israeil o Bherot[l]
chloinn Iaacain gu Mosera: an sin fhuair
Aaron bàs, agus dh'adhlaiceadh e an sin;
agus fhritheil Eleasar a mhac ann an
dreuchd an t-sagairt 'n a àite.
7 As a sin dh'imich iad gu Gudgodah,
agus o Ghudgodah gu Iotbat, fearann
shruthan uisge.
8 'S an àm sin chuir an Tighearn' air leth
treubh Lebhi[q], a ghiùlan àirce coimh-
cheangail an Tighearn'[s], a sheasamh an
làthair an Tighearna[t] gu frithealadh
dha[v], agus a bheannachadh 'n a ainm[w],
gus an là 'n diugh.
9 Uime sin cha-n 'eil aig Lebhi roinn,
no oighreachd maille r'a bhràithribh[y]: *is*
e 'n Tighearn' a 's oighreachd dha, a réir
mar a gheall an Tighearna do Dhia dha.
10 Agus dh'fhan mi 's an t-sliabh, a
réir na ceud ùine, dà fhichead là agus dà
fhichead oidhche, agus dh'éisd an Tigh-
earna rium mar an ceudna 's an àm sin[a],
*agus* cha bu toil leis an Tighearn' thusa a
sgrios.
11 Agus thubhairt an Tighearna rium,
Eirich, imich roimh 'n t-sluagh, a chum
gu-n téid iad a steach, agus gu-n sealbh-
aich iad am fearann, a mhionnaich mi
d'an aithrichibh gu-n tugainn doibh.
12 Agus a nis, 'Israeil, ciod *a tha* 'n
Tighearna do Dhia ag iarraidh ort[g], ach
eagal an Tighearna do Dhé a bhi ort[h],
gluasad 'n a uile shlighibh[j], a ghràdhach-
adh[k], agus seirbhis a dheanamh[l] do'n
Tighearna do Dhia le d'uile chridhe, agus
le d'uile anam;
13 Aitheantan an Tighearn' a ghleidh-

eadh, agus a reachdan, a *tha* mise ag
àithneadh dhuit an diugh air son do leas[a]?
14 Feuch, *is* leis an Tighearna do Dhia
nèamh[b], agus nèamh nan nèamh[c], an
talamh *mar an ceudna*, agus gach *ni* a
tha ann[d].
15 A mhàin bha tlachd aig an Tigh-
earn' ann ad aithrichibh g'an gràdhach-
adh, agus thagh e 'n sliochd 'n an déigh,
*eadhon* sibhse os ceann gach sluaigh, mar
air an là 'n diugh.
16 Timchioll-ghearraibh, uime sin,
roimh-chraicionn 'ur cridhe[e], agus na
bithibh rag-mhuinealach na's mò.
17 Oir an Tighearna 'ur Dia, *is* esan
Dia nan dia[f], agus Tighearna nan tigh-
earna[g], Dia mòr, cumhachdach[h], agus
uamhasach, aig nach 'eil bàigh ri neach
*seach a chéile*[i], agus nach gabh duais.
18 Tha e a' cur 'an gnìomh breitheanais
an dìlleachdain agus na bantraich[j], agus
is toigh leis an coigreach, a' toirt dha
bìdh agus eudaich.
19 Uime sin gràdhaichidh sibh an coig-
reach[k]; oir bha sibh féin 'n 'ur coigrich
ann an tìr na h-Eiphit.
20 Bithidh eagal an Tighearna do Dhé
ort; dhàsan ni thu seirbhis, agus ris-san
dlùth-leanaidh tu[m], agus air 'ainm mionn-
aichidh tu.
21 *Is* esan do chliù[n], agus *is* esan do
Dhia, a rinn air do shon na nithe mòr'
agus uamhasach ud, a chunnaic do shùil-
ean.
22 Le deich agus tri fichead anam[p]
chaidh d'aithriche sìos do'n Eiphit; agus
a nis rinn an Tighearna do Dhia thu mar
reulta nèimh a thaobh lìonmhoireachd.

## CAIB. XI.

1 *Earail do'n t-sluagh gu géilleachdainn do lagh Dhé.* 8 *Dhoibh-san a bhitheas ùmhal dha tha sochairean mòra air an gealltainn.* 26 *Tha beannachadh agus mallachadh air an cur fa'n comhair.*

AIR an aobhar sin, gràdhaichidh tu 'n
Tighearna do Dhia, agus gleidhidh
tu a chùram, agus a reachdan, agus a
bhreitheanais, agus 'àitheantan a ghnàth.
2 Agus bitheadh fios agaibhse an
diugh: oir ni *'n labhram* r'ur cloinn do
nach b'aithne, agus nach faca smachdach-
adh an Tighearna 'ur Dé[y], a mhòrachd,
a làmh chumhachdach, agus a ghairdean
sìnte mach,
3 Agus a chomharaidhean, agus a
ghniomharan, a rinn e ann am meadhon
na h-Eiphit, ri Pharaoh rìgh na h-Eiphit,
agus r'a fhearann uile;
4 Agus ciod a rinn e ri armailt nan
Eiphiteach, r'an eich, agus r'an carbad-
aibh: cionnus a thug e air uisge na mara
ruaidhe dol tharta[b] 'n uair a bha iad an
tòir oirbh, agus *cionnus* a sgrios an Tigh-
earn' iad gus an la 'n diugh;
5 Agus ciod a rinn e dhuibhse 's an
fhàsach, gus an d'thàinig sibh do'n àite so;

R.C. 1451.

[a] caib. 6. 24
[b] Salm 115. 16
[c] Salm 148. 4
[d] Gen. 14. 19
Salm 24. 1
50. 12
[e] Ier. 4. 4
Ròm. 2. 28, 29
[f] Ios. 22. 22
Dan. 2. 47
[g] Tais. 17. 14
19. 16
[h] Neh. 9. 32
[i] 2 Each. 19. 7
Iob 34. 19
Eph. 6. 9
[j] Salm 68. 5
[k] Lebh. 19. 33
[l] Sech. 14. 18
[m] Gnio. 11. 23
[n] Ier. 17. 14
[o] 1 Ri. 9. 3
[p] Gen. 46. 27
[q] rann 22
caib. 6. 17
[r] caib. 10. 12
[s] Lebh. 26. 4
[t] Ioel 2. 23
Seum. 5. 7
[u] Salm 104. 14
Hos. 2. 21, 22
[v] Ioel 2. 19
[w] Ios. 23. 11-16
[x] caib. 29. 18
Ier. 4. 18
[y] caib. 8. 5
[z] caib. 6. 15
[a] 1 Ri. 8. 35
2 Each. 7. 13
[b] Ecs. 14. 23-31
[c] caib. 6. 6-9
Gnà. 3. 1
[d] Gnà. 3. 3

6 Agus ciod a rinn e ri Datan agus Abi-
ram, mic Eliaib, mhic Reubein; cionnus
a dh'fhosgail an talamh a bheul, agus a
shluig e sìos iad, agus an teaghlaichean,
agus am buthan, agus a' mhaoin uile a
*bha* 'n an seilbh 'am meadhon Israeil uile.
7 Ach chunnaic 'ur sùilean-se gnìomh-
ara mòra an Tighearn' uile, a rinn e.
8 Uime sin, gleidhidh sibh na h-àith-
eanta sin uile a *tha* mi ag àithneadh
dhuibh air an là 'n diugh, a chum gu-m
bi sibh làidir, agus gu-n téid sibh a stigh
agus gu-n sealbhaich sibh am fearann,
gus am bheil sibh a' dol g'a shealbhach-
adh;
9 Agus gu-m buanaich sibh *'ur* làith-
ean anns an fhearann a mhionnaich an
Tighearna d'ur n-aithrichibh gu-n tugadh
e dhoibh e, agus d'an sliochd, fearann a
tha 'sruthadh le bainne agus mil.
10 Oir cha-n 'eil am fearann d'am bheil
thu 'dol a stigh g'a shealbhachadh, mar
fhearann na h-Eiphit, o'n d' thàinig sibh
a mach, far an robh thu 'cur do shìl,
agus g'*a* uisgeachadh le d' chois[l], mar
lios lusan:
11 Ach am fearann gus am bheil sibh
a' dol g'a shealbhachadh, *is* fearann bheann
agus ghleann e: de fhrasachd nèimh òlaidh
e uisge:
12 Fearann d'am bheil an Tighearna do
Dhia a' gabhail cùraim; *tha* sùilean an
Tighearna do Dhé air a ghnàth[o], o thois-
each na bliadhna eadhon gu deireadh na
bliadhna.
13 Agus tarlaidh, ma dh'éisdeas sibh[q]
gu dùrachdach ri m'àitheantaibhs' a *tha*
mi ag àithneadh dhuibh air an là 'n
diugh, an Tighearna 'ur Dia a[r] ghràdh-
achadh, agus seirbhis a dheanamh dha
le'r n-uile chridhe, agus le'r n-uile anam;
14 Gu-n toir mise *dhuibh* uisge 'ur
fearainn 'n a àm féin[s], an ceud uisge[t],
agus an t-uisge deireannach, agus cruinn-
ichidh tu stigh d'arbhar, agus d'fhìon,
agus d'oladh.
15 Agus cuiridh mi feur a'd' mhachair[u]
do d' spréidh, agus ithidh tu, agus sàs-
uichear thu[v].
16 Thugaibh an aire dhuibh féin[w], air
eagal gu meallar 'ur cridhe[x], agus gu-n
claon sibh a leth-taobh, agus gu-n dean
sibh seirbhis do dhiathaibh eile, agus gu-n
dean sibh aoradh dhoibh;
17 Agus gu-n las fearg an Tighearna[z]
'n 'ur n-aghaidh, agus gu-n druid e suas
nèamh[a], air chor as nach bi uisge sam
bith ann, agus nach toir am fearann a
thoradh uaith, agus gu-n sgriosar gu grad
sibh as an fhearann mhaith a *tha* 'n Tigh-
earn' a' tabhairt duibh.
18 Uime sin taisgidh sibh suas iad so
mo bhriathra 'n 'ur cridhe[c], agus 'n 'ur
n-anam, agus ceanglaidh sibh iad mar
chomharadh[d] air 'ur làimh; agus bithidh
iad mar eudanain eadar 'ur sùilibh.
19 Agus teagaisgidh sibh iad d'ur

cloinn[a], a' labhairt orra 'n uair a shuidheas tu a'd' thigh, agus an uair a dh'imicheas tu air an t-slighe, agus an uair a luidheas tu sìos, agus an uair a dh'éireas tu suas.

20 Agus sgrìobhaidh tu iad air ursainnean doruis do thighe, agus air do gheatachaibh :

21 A chum gu-m bi 'ur làithean lìonmhor[c], agus làithean 'ur cloinne, 's an fhearann a mhionnaich an Tighearna d'ur n-aithrichibh a thoirt doibh, mar làithean nèimh air an talamh[f].

22 Oir ma ghleidheas sibh gu dùrachdach na h-àitheantan so uile a *tha* mise ag àithneadh dhuibh a dheanamh, an Tighearna 'ur Dia a ghràdhachadh, gluasad 'n a uile shlighibh, agus dlùthleantuinn ris[i];

23 An sin tilgidh an Tighearn' a mach[k] na cinnich sin uile roimhibh, agus sealbhaichidh sibh cinnich a's mò agus a's cumhachdaiche na sibh féin.

24 Gach àit' air an saltair buinn 'ur cos[m] is leibhse : o'n fhàsach[n] agus Lebanon, o'n amhainn, an amhainn Euphrates, eadhon gus an fhairge a's faide mach, bithidh 'ur crìoch.

25 Cha seas duine 'n 'ur n-aghaidh[p]: air gach fearann air an saltair sibh, cuiridh an Tighearna 'ur Dia eagal agus geiltchrith roimhibh[r], a réir mar a thubhairt e ribh[t].

26 Feuch, tha mise a' cur fa'r comhair air an là 'n diugh[u] beannachadh agus mallachadh ;

27 Beannachadh[v], ma bheir sibh géill a dh'àitheantaibh an Tighearna 'ur Dé, a *tha* mi ag àithneadh dhuibh air an là 'n diugh ; .

28 Agus mallachadh[x], mur toir sibh géill a dh'àitheantaibh an Tighearna 'ur Dé, ach gu-n claon sibh o'n t-slighe[y] a *tha* mi ag àithneadh dhuibh an diugh, a dhol an déigh dhiathan eile, nach b'aithne dhuibh.

29 Agus tarlaidh, 'n uair a bheir an Tighearna do Dhia thu stigh do'n fhearann d'am bheil thu 'dol g'a shealbhachadh, gu-n cuir thu am beannachadh air sliabh Gheridsim[b], agus am mallachadh air sliabh Ebail.

30 Nach *'eil* iad air an taobh eile de Iordan, leth ri slighe dol fodha na gréine, ann an tìr nan Canaanach, a tha 'g àiteachadh a' chòmhnaird fa chomhair Ghilgail, làimh ri còmhnardaibh Mhoreh?

31 Oir théid sibh thar Iordan, a dhol a stigh a shealbhachadh an fhearainn a tha 'n Tighearna 'ur Dia a' toirt duibh, agus sealbhaichidh sibh e, agus gabhaidh sibh còmhnuidh ann.

32 Agus bheir sibh an aire gu-n dean sibh na reachdan uile[e] agus na breitheanais, a tha mi 'cur roimhibh air an là 'n diugh.

R.C. 1451.

[a] caib. 4. 9, 10
[b] caib. 6. 1
[c] Gnà. 4. 10; 9. 11
[d] caib. 4. 10
[e] Ecs. 34. 13
[f] Salm 89. 29
[g] 2 Ri. 17. 10, 11
[h] Air. 33. 52; Bre. 2. 2; 2 Each. 31. 1
[i] caib. 10. 20; 30. 20
[j] 1 Ri. 15. 13
[k] caib. 9. 5; Salm 78. 55
[l] rann 31
[m] Ios. 1. 3
[n] Gen. 15. 18; Air. 34. 3
[o] rann 11; 2 Each. 7. 12; Salm 78. 68
[p] caib. 7. 24
[q] Lebh. 17. 3, 4
[r] Ios. 2. 9, 24
[s] caib. 14. 22-26
[t] Ecs. 23. 27
[u] caib. 30. 1, 15, 19
[v] caib. 28. 2-13
[w] rann. 12, 18; caib. 16. 11-15; 26. 11; Lebh. 23. 40
[x] caib. 28. 15-68
[y] 1 Sam. 12. 21
[z] Bre. 17. 6; 21. 25
[a] Eabh. 4. 9
[b] caib. 27. 12, 13; Ios. 8. 33
[c] Ios. 3. 17
[d] Ios. 18. 1; 1 Ri. 8. 29
[e] caib. 12. 32
[f] rann 7

## CAIB. XII.

1 *Aitean-aoraidh agus altairean nan ìodhol gu bhi air an sgrios.* 5 *An t-ionad anns an deanar seirbhis do Dhia gu bhi air a choimhead naomh.* 16, 23 *Fuil air a toirmeasg.*

IS iad so na reachdan agus na breitheanais[b] a bheir sibhse fainear gu-n dean sibh 's an fhearann a tha 'n Tighearna, Dia d'aithrichean, a' toirt duit g'a shealbhachadh, uile làithean 'ur beatha air an talamh[d].

2 Léir-sgriosaidh[e] sibh na h-àiteachan uile anns an d'rinn na cinnich a shealbhaicheas sibh, seirbhis d'an diathaibh, air na beanntaibh àrda[g], agus air na cnocaibh, agus fo gach craoibh ghlàis.

3 Agus leagaidh sibh sìos an altairean[h], agus brisidh sibh an carraighean, agus loisgidh sibh an doireachan[j] le teine, agus gearraidh sibh sìos dealbhan snaidhte an diathan, agus sgriosaidh sibh an ainm a mach as an àite sin.

4 Cha dean sibh mar sin ris an Tighearna 'ur Dia[l].

5 Ach a dh'ionnsuidh an àit' a ròghnaicheas[o] an Tighearna 'ur Dia as 'ur treubhan uile, chum 'ainm a chur an sin, *eadhon* a dh'ionnsuidh 'àite-còmhnuidhsan iarraidh sibh, agus gu sin thig thu.

6 Agus bheir sibh gu sin[q] 'ur tabhartais-loisgte, agus 'ur n-ìobairtean, agus 'ur deachamh[s], agus tabhartais-thogta 'ur làimhe, agus 'ur bòidean, agus 'ur saor-tabhartais, agus ceud-ghin 'ur cruidh agus 'ur caorach.

7 Agus ithidh sibh an sin an làthair an Tighearna 'ur Dé, agus ni sibh gairdeachas anns gach ni ris an cuir sibh 'ur làmh[w], sibh féin agus 'ur teaghlaichean, anns an do bheannaich an Tighearna do Dhia thu.

8 Cha dean sibh a réir nan uile *nithe* a tha sinn a' deanamh an so an diugh[z], gach duine an ni a *tha* ceart 'n a shùilibh féin.

9 Oir cha d'thàinig sibh fathast a dh'ionnsuidh na foise[a], agus a dh'ionnsuidh na h-oighreachd a *tha* 'n Tighearna 'ur Dia a' tabhairt duibh.

10 Ach *an uair* a théid sibh thar Iordan[c], agus a ghabhas sibh còmhnuidh 's an fhearann a bheir an Tighearna 'ur Dia dhuibh r'a shealbhachadh, agus *an uair* a bheir e fois dhuibh o'r naimhdibh uile mu'n cuairt, agus a ghabhas sibh còmhnuidh gu tèaruinte.

11 An sin bithidh àit ann a thaghas an Tighearna 'ur Dia[d], a thoirt air 'ainm còmhnuidh a ghabhail ann : gu sin bheir sibh na h-uile nithe a *tha* mise ag àithneadh dhuibh ; 'ur tabhartais-loisgte, agus 'ur n-ìobairtean, 'ur deachamh, agus tabhartais-thogta 'ur làimhe, agus taghadh 'ur bòidean uile a bhòidicheas sibh do'n Tighearna.

12 Agus ni sibh gairdeachas an làthair an Tighearna 'ur Dé[f], sibh féin, agus

'ur mic, agus 'ur nigheanan, agus 'ur n-òglaich, agus 'ur banoglaich, agus an Lebhitheach a *tha* 'n taobh a stigh d'ur geatachaibh; do bhrìgh nach 'eil roinn no oighreachd aige maille ribh[d].

13 Thoir an aire dhuit féin, nach ìobair thu d'ìobairtean-loisgte anns gach àit a chi thu[e].

14 Ach anns an àit a thaghas an Tighearn' as aon de d' threubhan, an sin ìobraidh tu d'ìobairtean-loisgte[g], agus an sin ni thu na h-uile nithe a *tha* mise ag àithneadh dhuit.

15 Gidheadh, feudaidh tu feòil a mharbhadh agus itheadh a'd' gheatachaibh uile, ge b'e ni air am bheil miann aig d'anam[i], a réir beannachaidh an Tighearna do Dhé a thug e dhuit: feudaidh an neòghlan agus an glan itheadh dheth[j]; mar de'n bhoc-earba, agus de'n fhiadh.

16 A mhàin cha-n ith sibh an fhuil[l]; air an talamh dòirtidh sibh i mar uisge.

17 Cha-n fheud thu deachamh d'arbhair itheadh an taobh a stigh de d' gheatachaibh, no d'fhìona, no d'olaidh, no ceudghin do chruidh no do chaorach, no aon air bith de d' bhòidibh a bhòidicheas tu, no do shaor-thabhartais, no tabhartaisthogta do làimhe:

18 Ach an làthair an Tighearna do Dhé ithidh tu iad anns an àit a thaghas an Tighearna do Dhia[n], thu féin, agus do mhac, agus do nighean, agus d'òglach, agus do bhanoglach, agus an Lebhitheach a *tha* 'n taobh a stigh de d' gheatachaibh: agus ni thu gairdeachas an làthair an Tighearna do Dhé anns gach ni ris an cuir thu do làmhan[q].

19 Thoir an aire dhuit féin, nach tréig thu an Lebhitheach am feadh is beò thu air d'fhearann[t].

20 'N uair a leudaicheas an Tighearna do Dhia do chrìoch[u], mar a gheall e dhuit[v], agus a their thu, Ithidh mi feòil, (a chionn gu bheil d'anam a' miannachadh feòil itheadh,) a réir uile mhiann d'anama feudaidh tu feòil itheadh.

21 Ma bhitheas an t-àit a thagh an Tighearna do Dhia a chur 'ainme an sin, ro fhada uait; an sin marbhaidh tu de d' bhuar, agus de d' threud, a thug an Tighearna dhuit, mar a dh'àithn mise dhuit, agus ithidh tu an taobh a stigh de d' gheatachaibh gach ni a's miannach le d'anam.

22 Eadhon mar a dh'ithear an ruadhbhoc[z], agus am fiadh, mar sin ithidh tu e: ithidh an neòghlan agus an glan deth air an aon dòigh:

23 A mhàin thoir an ro-aire nach ith thu an fhuil: oir *is i* an fhuil a' bheatha[b]; agus cha-n fheud thu a' bheatha itheadh maille ris an fheòil.

24 Cha-n ith thu i; air an talamh dòirtidh tu i mar uisge.

25 Cha-n ith thu i, chum gu-n éirich gu maith dhuit[f], agus do d' chloinn a'd' dhéigh, 'n uair a ni thu *an ni a tha* ceart ann an sùilibh an Tighearna[a].

26 A mhàin gabhaidh tu do nìthe naomha[b] 'tha agad, agus do bhòidean[c], agus théid thu do'n àit a thaghas an Tighearna.

27 Agus ìobraidh tu d'ìobairtean-loisgte, an fheòil agus an fhuil, air altair an Tighearna do Dhé[f]; agus dòirtear a mach fuil d'ìobairtean air altair an Tighearna do Dhé, agus ithidh tu an fheòil.

28 Thoir an aire[h], agus éisd ris na briathraibh sin uile a *tha* mi ag àithneadh dhuit, a chum gu-n éirich gu maith dhuit féin, agus do d' chloinn a'd' dhéigh gu bràth, an uair a ni thu *an ni a tha* maith agus ceart ann an sùilibh an Tighearna do Dhé.

29 'N uair a ghearras an Tighearna do Dhia as na cinnich romhad[k], a tha thu 'dol a steach an sud a chum an sealbhachadh, agus a thig thu 'n an àite, agus a ghabhas tu còmhnuidh 'n am fearann;

30 Thoir an aire dhuit féin nach ribear thu le'n leantuinn[m], an déigh dhoibh a bhi air an sgrios as do làthair, agus nach fiosraich thu mu thimchioll an diathan, ag ràdh, Cionnus a rinn na cinnich sin seirbhis d'an diathaibh? ni mise mar sin mar an ceudna.

31 Cha dean thusa mar sin ris an Tighearna do Dhia[o]: oir gach gràineileachd do'n Tighearn' a's fuathach leis, rinn iadsan d'an diathaibh; oir eadhon am mic agus an nigheana loisg iad 's an teine d'an diathaibh[p].

32 Gach ni a *tha* mise ag àithneadh dhuibh, thugaibh an aire gu-n dean sibh e[r]: cha chuir thu ris[s], ni mò bheir thu ni sam bith uaith.

## CAIB. XIII.

1 *Clachar gu bàs iadsan a mheallas daoine gu dol an déigh dhiathan eile,* 6 *ged a robh iad fagus 'an dàimh dhuit.* 12 *Cha chaomhnar na bailtean anns am bi ìodhol-aoradh.*

MA dh'éireas suas 'n 'ur measg fàidh, no fear a chi aisling[w], agus gu-n toir e dhuit comharadh no iongantas[x],

2 Agus gu-n tig an comharadh no an t-iongantas gu crìch[y], air an do labhair e riut, ag ràdh, Rachamaid an déigh dhiathan eile, nach b'aithne dhuit, agus deanamaid seirbhis doibh:

3 Cha-n éisd thu ri briathraibh an fhàidh sin, no ris an fhear sin a chi aisling: oir tha 'n Tighearna 'ur Dia 'g 'ur dearbhadh[a], a dh'fheuchainn am bheil sibh a' gràdhachadh an Tighearna 'ur Dé le'r n-uile chridhe, agus le'r n-uile anam.

4 An déigh an Tighearna 'ur Dé gluaisidh sibh[c], agus bithidh 'eagal-san oirbh, agus gleidhidh sibh 'àitheantan, agus éisdidh sibh r'a ghuth[d], agus ni sibh seirbhis da, agus dlùth-leanaidh sibh ris[e].

5 Agus cuirear am fàidh sin, no am fear sin a chi aisling[g], gu bàs; a chionn

R.C. 1451.

a Ecs. 15. 26; 1 Ri. 11. 38; Ecl. 2. 26
b Air. 5. 9, 10
c Lebh. 22. 18, &c. 1 Sam. 1. 21-24
d caib. 14. 29
e Lebh. 17. 2-5
f Lebh. 1. 5, 9, 13; 17. 11
g rann 11
h Ecs. 34. 11; 2 Each. 7. 17; Ese. 37. 24; Eoin 15. 10, 14
i caib. 14. 26
j rann 22; caib. 15. 22
k caib. 19. 1; Ecs. 23. 23; Ios. 23. 4
l Gen. 9. 4; Lebh. 7. 26
m 2 Ri. 17. 15; Salm 106. 34-38
n rann. 11, 12; caib. 14. 23
o Ecs. 23. 2
p Lebh. 18. 21; Ier. 32. 35; Ese. 20. 31; 23. 37; Mic. 6. 7
q 1 Cor. 10. 31
r Ios. 1. 7
s Tais. 22. 18
t caib. 14. 27
u 1 Each. 4. 10
v Gen. 28. 14; Ecs. 34. 24
w Sech. 10. 2
x Mat. 22. 24; 2 Tes. 2. 9; Tais. 13. 14
y caib. 18. 22; Ier. 28. 9; Mat. 7. 22
z rann. 15, 16
a 1 Cor. 11. 19
b Lebh. 17. 11, 14
c 2 Each. 34. 31
d Ier. 7. 23
e caib. 10. 20
f caib. 4. 40
g Sech. 13. 3

gu-n do labhair e chum *sibhse* 'chur air seacharan o'n Tighearna 'ur Dia, a thug a mach sibh á tìr na h-Eiphit, agus a dh'fhuasgail sibh á tigh na daorsa, chum d'iomain a mach as an t-slighe anns an d'àithn an Tighearna do Dhia dhuit imeachd ; mar sin cuiridh tu air falbh an t-olc as do mheadhon[e].

6 Ma chuireas do bhràthair, mac do mhàthar, no do mhac féin, no do nighean, no bean-phòsda d'uchd[f], no do charaid[g], a *tha dhuit* mar d'anam, impidh ort ann an uaigneas, ag ràdh, Rachamaid agus deanamaid seirbhis do dhiathaibh eile, nach b'aithne dhuit féin, no do d'aithrichibh ;

7 *Eadhon* do dhiathaibh nan cinneach a *tha* mu'n cuairt oirbh, am fagus duit, no fada uait, o'n *dara* ceann de'n talamh eadhon gus an ceann *eile* de'n talamh ;

8 Cha-n aontaich thu leis[k], ni mò a dh'éisdeas tu ris ; ni mò a ghabhas do shùil truas ris, ni mò a chaomhnas no a cheileas tu e :

9 Ach cuiridh tu gu cinnteach gu bàs e ; bithidh do làmh féin an tùs air g'a mharbhadh[n], agus an déigh sin làmh an t-sluaigh uile.

10 Agus clachaidh tu e le clachan, a chum gu-m bàsaich e ; a chionn gu-n d'iarr e do tharruing o'n Tighearna do Dhia, a thug a mach thu á tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa.

11 Agus cluinnidh Israel uile[p], agus bithidh eagal orra, agus cha dean iad na's mò a' leithid so de ghnìomh aingidh 'n 'ur measg.

12 Ma chluinneas tu ann an aon de d' bhailtibh[q], a thug an Tighearna do Dhia dhuit gu còmhnuidh a ghabhail ann, *neach air bith* ag ràdh,

13 Chaidh daoine *àraidh*, clann Bheliail[1], a mach as 'ur measg, agus bhuair iad luchd-àiteachaidh am baile[r], ag ràdh, Rachamaid agus deanamaid seirbhis do dhiathaibh eile, nach b'aithne dhuibh ;

14 An sin fiosraichidh tu, agus rannsaichidh tu, agus feòraichidh tu gu dùrachdach ; agus, feuch, *ma's* fìrinn *e, agus* gu bheil a' chùis dearbhta, *gu-n* do rinneadh a' ghràineileachd sin 'n 'ur measg ;

15 Gu cinnteach buailidh tu luchd-àiteachaidh a' bhaile sin le faobhar a' chlaidheimh, 'g a sgrios gu tur[v], agus gach ni a *tha* ann, agus a spréidh, le faobhar a' chlaidheimh.

16 Agus cruinnichidh tu a chreach uile gu meadhon a shràide, agus loisgidh tu le teine am baile, agus a chreach uile gu h-iomlan, air son an Tighearna do Dhé : agus bithidh e 'n a thòrr a chaoidh[w]; cha togar suas e na's mò.

17 Agus cha lean ri d' làimh-sa 'bheag de'n ni mhallaichte[x]; a chum gu-m pill an Tighearn' o lasair 'fheirge[y], agus gu nochd e tròcair dhuit[z], agus gu-n dean e iochd riut[a], agus gu-n toir e ort fàs lìonmhor[b], mar a mhionnaich e do d'aithrichibh[c];

18 'N uair a dh'éisdeas tu ri guth an Tighearna do Dhé, a ghleidheadh 'àitheantan uile[d] a *tha* mi ag àithneadh dhuit an diugh, a dheanamh *an ni a tha* ceart ann an sùilibh an Tighearna do Dhé.

## CAIB. XIV.

*1 Cha ghearr agus cha lom clann Dhé iad féin, an uair a ni iad bròn air son mairbh. 3 Na beathaichean a dh'fheudar itheadh, agus nach feudar.*

IS sibhse clann an Tighearna 'ur Dé[h]: cha ghearr sibh sibh féin[i], cha mhò a ni sibh lomadh *air bith* eadar 'ur sùilean air son mairbh :

2 Oir *is* sluagh naomh thu do'n Tighearna do Dhia[j], agus thagh an Tighearn' thu gu bhi a'd' shluagh sònraichte dha féin[l], thar gach uile chinneach a *tha* air aghaidh na talmhainn.

3 Cha-n ith thu ni gràineil sam bith[m].

4 Is iad so na beathaichean a dh'itheas sibh : an damh, a' chaora, agus a' ghabhar,

5 Am fiadh, agus an ruadh-bhoc, agus an dathais, agus a' ghabhar fhiadhaich, agus an t-earr-gheal, agus an damh fiadhaich, agus an somer.

6 Agus gach beathach a roinneas an ionga[o], agus a sgoilteas sgoltadh an dà ionga, agus a chnàmhas a' chìr am measg nan ainmhidhean, sin ithidh sibh.

7 Gidheadh, iad so cha-n ith sibh dhiubhsan a chnàmhas a' chìr, no dhiubhsan a roinneas an ionga sgoilte, mar an càmhal, agus a' mhaigheach, agus an coinean ; oir cnàmhaidh iad a' chìr, ach cha roinn iad an ionga : neòghlan *tha* iad dhuibh.

8 Agus a' mhuc, a chionn ged a roinneas i an ionga, nach cnàmh i a' chìr, *tha* i neòghlan dhuibh : d'am feòil cha-n ith sibh, agus r'an cairbh cha bhean sibh[s].

9 Iad so ithidh sibh dhiubhsan uile a *tha* 's na h-uisgeachaibh[t]: gach ni air am bheil itean agus lannan, ithidh sibh ;

10 Agus gach ni air nach 'eil itean agus lannan, cha-n ith sibh : *tha* e neòghlan dhuibh.

11 Gach eun glan ithidh sibh.

12 Ach *is* iad so *iadsan* de nach ith sibh : an iolair[u], agus an cnàimh-bhristeach, agus an iolair-uisge.

13 Agus an croman-gòbhlach, agus an clamhan, agus am fang a réir a ghnè,

14 Agus gach fitheach a réir a ghné,

15 Agus a' chailleach-oidhche, agus an t-seabhag-oidhche, agus a' chuach, agus an t-seabhag a réir a gné,

16 Agus a' chailleach-oidhche bheag, agus a' chailleach-oidhche mhòr, agus an eala,

17 Agus am pelican, agus an iolair-fhionn, agus an sgarbh,

18 Agus a' chorra-bhàn, agus a' chorra-

R.C. 1451.

[a] Tuir. 3. 32
[b] Ese. 37. 26
[c] Gen. 22. 17
[d] Salm 119. 6
[e] caib. 17. 7
1 Cor. 5. 13
[f] caib. 28. 54
Mic. 7. 5
[g] 1 Sam. 20. 17
[h] Ier. 3. 19
Ròm. 8. 16
9. 8, 26
Gal. 3. 26
[i] Lebh. 19. 28
Ier. 16. 6
[j] Lebh. 20. 26
[k] Gnà. 1. 10
[l] 1 Pead. 2. 9
[m] Ese. 4. 14
Gnio. 10. 12, 14
1 Cor. 10. 28
[n] caib. 17. 7
[o] Lebh. 11. 3, 4
Salm 34. 14
[p] caib. 19. 20
[q] Ios. 22. 11
[1] *daoine dona*; no, *aingidh*.
[r] Iud. 19
[s] Lebh. 11. 26, 27
[t] Lebh. 11. 9
[u] Lebh. 11. 13
[v] Ecs. 22. 20
Ios. 6. 17-24
[w] Ios. 8. 28
Ier. 49. 2
[x] caib. 7. 26
Ios. 6. 18
[y] Ios. 7. 26
Salm 78. 38
[z] Ecs. 20. 6

ghlas a réir a gné, agus an t-adharcan-
luachrach, agus an ialtag.
19 Agus *tha* gach ni snàigeach a
dh'itealaicheas, neòghlan dhuibh : cha-n
ithear iad.
20 Gach eun glan ithidh sibh.
21 Cha-n ith sibh ni sam bith a bhàs-
aicheas dheth féin[b] : bheir thu e do'n
choigreach a *tha* 'n taobh a stigh de d'
gheatachaibh, chum gu-n ith se e, no reic
e ris an eilthireach : oir *is* sluagh naomh
thu do'n Tighearna do Dhia[d]. Cha
bhruich thu meann ann am bainne a
mhàthar[e].
22 Bheir thu seachad gu ceart deach-
amh uile chinneis do shìl[f], a bheir am
fearann uaith o bhliadhna gu bliadhna.
23 Agus ithidh tu 'am fianuis an Tigh-
earna do Dhé[g], 's an àit a thaghas e chum
'ainm a chur an sin, deachamh d'arbhair,
d'fhìona, agus d'olaidh, agus ceud-ghin do
chruidh[h], agus do chaorach ; a chum gu-m
fòghlum thu eagal an Tighearna do Dhé
a bhi ort a ghnàth.
24 Agus ma bhitheas an t-slighe ro
fhada dhuit, air chor as nach urrainn thu
a ghiùlan, a chionn an t-àite 'bhi fada
uait[j], a thaghas an Tighearna do Dhia a
chur 'ainme an sin, an uair a bheannaich-
eas an Tighearna do Dhia thu ;
25 An sin ni thu airgiod *deth*, agus
ceanglaidh tu suas an t-airgiod a'd' làimh,
agus théid thu chum an àit' a thaghas
an Tighearna do Dhia :
26 Agus bheir thu an t-airgiod sin air
son gach ni a mhiannaicheas d'anam, air
son buair, no air son chaorach, no air son
fìona, no air son dibhe làidir, no air son
gach ni a mhiannaicheas d'anam : agus
ithidh tu an sin an làthair an Tighearna
do Dhé[m], agus ni thu gairdeachas[n], thu
féin, agus do theaghlach.
27 Agus an Lebhitheach a *tha* 'n
taobh a stigh de d' gheatachaibh, cha tréig
thu e : oir cha-n 'eil roinn no oighreachd
aige maille riut[r].
28 Aig crioch thri bliadhna[s] bheir thu
mach uile dheachamh do chinneis air a'
bhliadhna sin féin, agus taisgidh tu suas
e an taobh a stigh de d' gheatachaibh :
29 Agus thig an Lebhitheach, (a chionn
nach 'eil roinn no oighreachd aige maille
riut[v],) agus an coigreach[w], agus an dìll-
eachdan agus a' bhantrach, a *tha* an taobh
a stigh de d' gheatachaibh, agus ithidh iad,
agus sàsuichear iad ; a chum gu-m beann-
aich an Tighearna do Dhia[y] thu ann an
uile oibribh do làimhe a ni thu.

## CAIB. XV.

1 *An seachdamh bliadhna 'n a bliadhna fuasglaidh do'n bhochd.* 7 *Bheirear dha air iasachd, agus builichear air an ni a tha dh'easbhuidh air.*

AN ceann *gach* seachd bliadhna ni thu
fuasgladh[a].
2 Agus *is* e so modh an fhuasglaidh :

R.C. 1451.

a caib. 23. 20
b Lebh. 17. 15
22. 8
Ese. 4. 14
1 no, *chum nach bi.*
c caib. 28. 1-8, &c.
d rann 2
e Ecs. 23. 19
34. 26
f caib. 12. 6, 17
Lebh. 27. 30
Air. 18. 21
Neh. 10. 37
g caib. 12. 5, &c.
h caib. 15. 19, 20
i caib. 28. 12, 44
j caib. 12. 21
k 1 Eoin 3. 17
l Seph. 25. 35-37
Gal. 2. 10
m caib. 12. 7, 18
n Ecl. 9. 7
o caib. 28. 54-56
Gnà. 23. 6
Mat. 20. 15
p caib. 24. 15
Ecs. 22. 23
q Mat. 25. 41-45
r caib. 18. 1, 2
Air. 18. 20
s caib. 26. 12
Am. 4. 4
t 2 Cor. 9. 5-7
u caib. 24. 19
Salm 41. 1, 2
Gnà. 11. 25
22. 9
Eabh. 13. 16
v rann 27
caib. 12. 12
w Ecs. 22. 21-24
Iob 13. 16-22
Luc. 14. 12-14
Eabh. 13. 2
x Mat. 26. 11
y caib. 15. 10
Gnà. 3. 9, 10
19. 17
Mal. 3. 10
z Ecs. 21. 2
Lebh. 25. 39-41
Ier. 34. 14
a Ecs. 23. 10, 11
Lebh. 25. 2-4
Ier. 34. 14-17

Gach fear-fiacha a bheir *ni sam bith* air
iasachd d'a choimhearsnach, fuasglaidh
se *e* ; cha-n iarr e air ais *e* o 'choimh-
earsnach, no o 'bhràthair, a chionn gu-n
goirear fuasgladh an Tighearna dheth.
3 O eilthireach feudaidh tu 'iarraidh
air ais[a] ; ach *an ni* a's leat féin a tha aig
do bhràthair, fuasglaidh do làmh e ;
4 Ach a mhàin an uair nach bi[1] uireas-
bhuidheach 's am bith 'n 'ur measg : oir
beannaichidh an Tighearna gu mòr thu[c]
's an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia
a' toirt dhuit *mar* oighreachd, r'a shealbh-
achadh :
5 A mhàin ma dh'éisdeas tu gu
dùrachdach ri guth an Tighearna do Dhé,
a thoirt an aire gu-n dean thu na h-àith-
eanta so uile a *tha* mi 'g àithneadh dhuit
air an là an diugh.
6 Oir beannaichidh an Tighearna do
Dhia thu, mar a gheall e dhuit : agus
bheir thu air iasachd do mhòran chinn-
each[i], ach cha ghabh thu air iasachd ;
agus bithidh uachdaranachd agad air
mòran chinneach, ach cha bhi uachdaran-
achd aca-san ort-sa.
7 Ma bhitheas 'n 'ur measg duine bochd,
aon de d' bhràithribh, an taobh a stigh
aon de d' gheatachaibh, ann ad fhearann
a *tha* 'n Tighearna do Dhia a' toirt duit,
cha chruaidhich thu do chridhe[k], ni mò
a dhruideas tu do làmh o d' bhràthair
bochd ;
8 Ach fosglaidh tu do làmh gu farsuinn
dha[l], agus gu cinnteach bheir thu air
iasachd dha na's leòir air son 'fheuma,
*de'n ni* a tha dh'easbhuidh air.
9 Thoir an aire nach bi smuain a'd'
chridhe aingidh, ag ràdh, Tha an seachd-
amh bliadhna, bliadhna an fhuasglaidh,
am fagus ; agus gu-m bi do shùil olc[o] an
aghaidh do bhràthar bhochd, agus nach
toir thu 'bheag dha, agus gu-n glaodh e
ris an Tighearn' a'd' aghaidh[p], agus gu-m
bi e 'n a pheacadh dhuit[q].
10 Bheir thu dha gu deimhin, agus cha
bhi doilgheas air do chridhe 'n uair a
bheir thu dha[t] ; a chionn air son an ni so
gu-m beannaich an Tighearna do Dhia
thu a'd' oibribh uile[u], agus anns gach ni
ris an cuir thu do làmh.
11 Oir cha bhi 'n tìr a chaoidh gun
bhochd[x]: uime sin tha mi 'g àithneadh
dhuit, ag ràdh, Fosglaidh tu do làmh gu
farsuinn do d' bhràthair, do d' bhochd,
agus do d'uireasbhuidheach, ann ad
dhùthaich.
12 Ma reicear riut do bhràthair Eabh-
ruidheach[z], no Ban-Eabhruidheach, agus
gu-n dean e seirbhis duit sè bliadhna ; an
sin anns an t-seachdamh bliadhna leigidh
tu leis dol saor uait.
13 Agus an uair a chuireas tu e mach
saor uait, cha chuir thu air falbh e
falamh :
14 Bheir thu dha gu pailt as do threud,
agus á d'urlar, agus á d'fhìon-amar ; *as*

*na nithibh sin* leis an do bheannaich an Tighearna do Dhia thu[a], bheir thu dha[b].

15 Agus cuimhnichidh tu gu-n robh thu féin a'd' thràill[d] ann an tìr na h-Eiphit; agus shaor an Tighearna do Dhia thu: uime sin *tha* mi ag àithneadh so dhuit an diugh.

16 Ach ma their e riut, Cha-n fhalbh mi uait[e]; (a chionn gur toigh leis thu agus do thigh, do bhrìgh gu bheil e gu maith agad;)

17 An sin gabhaidh tu minidh, agus cuiridh tu troimh a chluais *e* anns an dorus, agus bithidh e 'n a sheirbhiseach dhuit gu bràth: agus mar an ceudna ri d' bhanoglaich ni thu mar sin.

18 Na measar e cruaidh leat, an uair a chuireas tu uait saor e[i]; oir bha e dà uair cho maith *dhuit-sa* ri seirbhiseach tuarasdail, le seirbhis a dheanamh dhuit sè bliadhna: agus beannaichidh an Tighearna do Dhia thu anns gach ni a ni thu.

19 Gach ceud-ghin firionn[k] a bheirear am measg do chruidh, agus am measg do threud, naomhaichidh tu do'n Tighearna do Dhia: cha dean thu obair sam bith le ceud-ghin do bhoin, ni mò a lomas tu ceud-ghin do chaorach.

20 'Am fianuis an Tighearna do Dhé ithidh tu e[l] o bhliadhna gu bliadhna, 's an ionad a thaghas an Tighearn', thu féin agus do theaghlach.

21 Agus ma bhitheas gaoid *sam bith* ann[o], crùbaiche, no doille, *no* droch ghaoid sam bith, cha-n ìobair thu e do'n Tighearna do Dhia.

22 An taobh a stigh de d' gheatachaibh ithidh tu e; *ithidh* an glan agus an neòghlan comh-ionann *deth*[p], mar *de*'n ruadhbhoc, agus mar *de*'n fhiadh.

23 A mhàin 'fhuil cha-n ith thu: air an talamh dòirtidh tu i mar uisge.

## CAIB. XVI.

1 *Féill na càisge,* 9 *nan seachduin,* 13 *nam pàilliun.* 16 *Na tabhartais a bheirear seachad.* 18 *Mu bhreitheamhnaibh agus mu cheartas.* 21 *Doireachan agus ìomhaighean air an toirmeasg.*

COIMHID mìos Abib[t], agus cumaidh tu a' chàisg do'n Tighearna do Dhia: oir 's a' mhìos Abib thug an Tighearna do Dhia thu mach as an Eiphit 's an oidhche[u].

2 Uime sin ìobraidh tu a' chàisg do'n Tighearna do Dhia, de'n treud[w] agus de'n bhuar, 's an ionad a thaghas an Tighearna chum 'ainm a chur an sin[x].

3 Cha-n ith thu aran goirtichte sam bith leatha[y]: seachd làithean ithidh tu aran neo-ghoirtichte leatha, *eadhon* aran àmhghair; (oir le cabhaig thàinig thu mach á tìr na h-Eiphit;) a chum gu-n cuimhnich thu an là air an d'thàinig thu mach á tìr na h-Eiphit, uile làithean do bheatha.

4 Agus cha-n fhaicear agad *aran* goirtichte a'd' chrìochaibh uile ré sheachd làithean: cha mhò a mhaireas *a' bheag* de'n fheòil a dh'ìobras tu air feasgar 's a' cheud là, ré na h-oidhche gu maduinn[c].

5 Cha-n fheud thu a' chàisg ìobradh an taobh a stigh aoin air bith de d' gheatachaibh, a bheir an Tighearna do Dhia dhuit:

6 Ach aig an àit a thaghas an Tighearna do Dhia a chur 'ainme ann, an sin ìobraidh tu a' chàisg air feasgar[f], aig dol fodha na gréine, 's an àm 's an d'thàinig thu mach as an Eiphit.

7 Agus ròistidh[g] agus ithidh thu *i* 's an àit a thaghas an Tighearna do Dhia[h]: agus pillidh tu 's a' mhaduinn, agus théid thu do d' bhùthaibh.

8 Sè làithean ithidh tu *aran* gun ghoirteachadh; agus air an t-seachdamh là *bithidh* àrd chomhchruinneachadh do'n Tighearna[j] do Dhia: cha dean thu obair sam bith *air*.

9 Seachd seachduinean àirmhidh tu dhuit féin: o'n *àm 's an* tòisich thu air a' chorran *a chur* 's an arbhar, tòisichidh tu air na seachd seachduinean àireamh.

10 Agus cumaidh tu féill nan seachduin do'n Tighearna do Dhia, le tiodhlac saor-thoil thabhartais do làimhe a bheir thu *seachad* a réir mar a bheannaich an Tighearna do Dhia thu[m].

11 Agus ni thu gairdeachas an làthair an Tighearna do Dhé[n], thu féin, agus do mhac, agus do nighean, agus d'òglach, agus do bhanoglach, agus an Lebhitheach a *tha* 'n taobh a stigh de d' gheatachaibh, agus an coigreach, agus an dìlleachdan, agus a' bhantrach, a *tha* 'n 'ur measg, 's an ionad a thagh an Tighearna do Dhia a chur 'ainme ann.

12 Agus cuimhnichidh tu gu-n robh thu féin a'd' thràill 's an Eiphit[q]: agus coimhididh tu, agus ni thu na reachdan so.

13 Cumaidh tu féill nam pàilliun[r] seachd làithean an déigh dhuit d'arbhar a chruinneachadh a stigh[1], agus d'fhìon.

14 Agus ni thu gairdeachas a'd' fhéill[s], thu féin, agus do mhac, agus do nighean, agus d'òglach, agus do bhanoglach, agus an Lebhitheach, agus an coigreach, agus an dìlleachdan, agus a' bhantrach, a *tha* 'n taobh a stigh de d' gheatachaibh.

15 Seachd làithean[v] cumaidh tu féill àraidh do'n Tighearna do Dhia, 's an ionad a thaghas an Tighearn': a chionn gu-m beannaich an Tighearna do Dhia thu a'd' chinneas uile, agus ann an oibribh do làmh uile; uime sin ni thu gu deimhin gàirdeachas.

16 Tri uairean 's a' bhliadhna taisbeinear d'fhirionnaich uile an làthair an Tighearna do Dhé[z], 's an ionad a thaghas e; ann am féill an arain neo-ghoirtichte, agus ann am féill nan seachduin, agus ann am féill nam pàilliun: agus cha taisbeinear iad an làthair an Tighearna falamh[a].

17 *Bheir* gach duine *seachad* mar is urr-

B.C. 1451.

a Salm 68. 10
b Gnà. 10. 22; Gnio. 20. 35
c Ecs. 12. 10; 34. 25
d caib. 5. 15; 16. 12; Isa. 51. 1
e Ecs. 21. 5,6
f Ecs. 12. 6-9
g 2 Each. 35. 13
h 2 Ri. 23. 23; Eoin 2. 13, 23; 11. 55
i rann 10
j Lebh. 23. 8
k Ecs. 13. 2; Air. 3. 13; 18. 17
l caib. 12. 5, 6, 17
m rann 17; 1 Cor. 16. 2
n caib. 12. 7, 12, 18
o caib. 17. 1; Lebh. 22. 20; Mal. 1. 7, 8
p caib. 12. 15, &c.
q caib. 15. 15; Tuir. 3. 19, 20
r Lebh. 23. 34
1 *d'ùrlar agus d'fhìon-amar.*
s Neh. 8. 9-12
t Ecs. 34. 18
u Ecs. 12. 31-42
v Lebh. 23. 39, 40
w Air. 28. 16-19
x caib. 15. 20
y Ecs. 13. 6,7
z Ecs. 23. 14; 34. 23
a Ecs. 23. 15

ainn e[a], a réir beannachaidh an Tighearna
do Dhé, a thug e dhuit[b].
18 Breitheamhnan[c], agus uachdarain
ni thu dhuit féin, an taobh a stigh de d'
gheatachaibh uile, a bheir an Tighearna
do Dhia dhuit, air feadh do threubh: agus
bheir iad breth air an t-sluagh le ceart
bhreitheanas.
19 Cha dean thu breitheanas fhiaradh[g];
cha bhi bàigh agad ri neach seach a chéile[h],
ni mò a ghabhas tu tiodhlac: oir dallaidh
an tiodhlac sùile nan daoine glice[i], agus
fiaraidh e briathra nan ionracan.
20 An ni sin a tha uile-cheart leanaidh
tu[j], a chum gu-m bi thu beò[k], agus gu-n
sealbhaich thu 'm fearann a *tha* an
Tighearna do Dhia a' tabhairt dhuit.
21 Cha suidhich thu dhuit féin doire[l]
chraobhan sam bith làimh ri altair an
Tighearna do Dhé, a ni thu dhuit féin.
22 Ni mò a chuireas tu suas dhuit féin
dealbh[1] *sam bith*[o], *ni* a's fuathach leis an
Tighearna do Dhia[p].

## CAIB. XVII.

1 *Feumaidh gach ni a dh'iobrar a bhi fallain.* 2 *Cuirear luchd iodhol-aoraidh gu bàs.* 14 *Taghadh agus dleasdanas rìgh.*

CHA-N ìobair thu do'n Tighearna do
Dhia tarbh, no caora, anns am bheil
gaoid[u], no mi-mhaise sam bith: oir *is*
gràineileachd sin do'n Tighearna do Dhia.
2 Ma gheibhear 'n 'ur measg[v], an taobh
a stigh aoin de d' gheatachaibh a bheir
an Tighearna do Dhia dhuit, fear no bean
a rinn aingidheachd ann an sùilibh an
Tighearna do Dhé, le 'choimhcheangal a
bhriseadh[y],
3 Agus gu-n deachaidh e agus gu-n
d'rinn e seirbhis do dhiathaibh eile, agus
gu-n d'rinn e aoradh dhoibh, aon chuid
do'n ghréin, no do'n ghealaich, no do uile
armailt nèimh, nach d'àithn mise;
4 Agus gu-n d'innseadh dhuit e, agus
gu-n cuala tu *e*, agus gu-n do rannsaich
thu gu maith, agus, feuch, *gur* fìor *e*,
*agus* gu bheil a chùis dearbhta, *gu-n* do
rinneadh a' ghràineileachd sin ann an
Israel;
5 An sin bheir thu mach am fear sin no
a' bhean sin, a rinn an ni aingidh sin,
chum do gheatachan, *eadhon* am fear sin
no a' bhean sin, agus clachaidh tu iad le
clachan gus am bàsaich iad.
6 Aig beul dà fhianuis[f], no thri fhian-
uisean, cuirear gu bàs esan a tha toillt-
eanach air bàs: cha chuirear gu bàs e aig
beul aon fhianuis.
7 Bithidh làmhan nam fianuisean air
an toiseach[h], g'a chur gu bàs; agus 'n a'
dhéigh sin, làmhan an t-sluaigh uile:
mar sin cuiridh tu an t-olc air falbh o 'ur
measg.
8 Ma dh'éireas cùis a bhitheas ro
chruaidh ort ann am breitheanas, eadar
fuil agus fuil[i], eadar breith agus breith,
agus eadar buille agus buille, *eadhon*

R.C. 1451.

[a] Marc. 12. 41-44
2 Cor. 8. 12
[b] rann 10
[c] caib. 1. 15-17
Ecs. 18.25, 26
1 Each. 23. 4
2 Each. 19. 5-11
[d] Salm 122. 4, 5
[e] Ier. 18. 18
Hag. 2. 11
Mal. 2. 7
[f] caib. 19. 17
[g] Lebh. 19. 15
[h] Gnà. 24. 23
[i] Gnà. 17. 23
[j] Mic. 6. 8
Phil. 4. 8
[k] Ese. 18.5,9
[l] 1 Ri. 14. 15
[m] Air. 15. 30
Esr. 10. 8
Hos. 4. 4
[n] Ier. 25. 3
[1] *iomhaigh.*
[o] Lebh. 26. 1
[p] Ier. 44. 4
[q] caib.18.5,7
[r] Eabh. 10. 28
[s] caib. 13. 5
[t] caib. 13. 11
[u] Mal. 1. 8, 13, 14
[v] caib. 13. 6, &c.
[w] 1 Sam. 8. 5, 19, 20
[x] 1 Sam. 9. 15-17
16. 12
1 Each. 22. 10
[y] Ios.7.11,15
Bre. 2. 20
2 Ri. 18. 12
Hos. 8. 1
[z] Ier. 30. 21
[a] Ier. 2. 25
[b] 1 Ri.10. 26-28
Salm 20. 7
Hos. 14. 3
[c] Isa. 31. 1
Ese. 17. 15
[d] Ecs. 13. 17
Hos. 11. 5
[e] 1 Ri.11. 3,4
[f] Air. 35. 30
Eoin 8. 17
2 Cor. 13. 1
1 Tim. 5. 19
[g] Ios. 1. 8
Salm 119. 97
[h] Gnio. 7.58, 59
[i] Ecs. 21. 12, &c.
[j] 1 Ri. 15. 5

cùisean connspoid an taobh a stigh de d'
gheatachaibh; an sin éiridh tu, agus théid
thu suas do'n ionad a thaghas an Tigh-
earna do Dhia[d]:
9 Agus thig thu chum nan sagart, nan
Lebhitheach[e], agus a chum a' bhreitheimh
a bhitheas anns na làithibh sin[f], agus
fiosraichidh tu; agus nochdaidh iad dhuit
focal a' bhreitheanais:
10 Agus ni thu a réir na breithe a
nochdas muinntir an àite sin (a thaghas
an Tighearna) dhuit, agus bheir thu an
aire gu-n dean thu a rèir gach ni a theag-
aisgeas iad duit:
11 A réir breith' an lagha a theagaisg-
eas iad duit, agus a réir a' bhreitheanais
a dh'innseas iad duit, ni thu: cha chlaon
thu o'n bhreith a nochdas iad duit, a chum
na làimhe deise no na làimhe clìthe.
12 Agus an duine a ni gu h-anndàna[m],
agus nach éisd ris an t-sagart[n], a sheasas
gu frithealadh an sin an làthair an Tigh-
earna do Dhé[q], no ris a' bhreitheamh,
bàsaichidh eadhon an duine sin[r], agus
cuiridh tu an t-olc air falbh o Israel[s].
13 Agus cluinnidh an sluagh uile[t], agus
bithidh eagal orra, agus cha dean iad gu
h-anndàna na 's mò.
14 'N uair a thig thu chum an fhearainn
a bheir an Tighearna do Dhia dhuit, agus
a shealbhaicheas tu e, agus a ghabhas tu
còmhnuidh ann, agus a their thu, Cuiridh
mi rìgh os mo cheann[w], mar na cinnich
uile a *tha* mu'n cuairt orm:
15 Cuiridh tu, air gach aon chor, esan
'n a rìgh os do cheann a thaghas an
Tighearna do Dhia[x]; *aon* o mheasg do
bhràithre[z] cuiridh tu 'n a rìgh os do cheann:
cha-n fheud thu coigreach a chur os do
cheann[a], nach 'eil 'n a bhràthair dhuit.
16 Ach cha chuir e eich 'an lìonmhoir-
eachd dha féin[b], cha mhò a bheir e air
an t-sluagh pilltinn do'n Eiphit[c], a chum
gu-n cuir e eich 'an lìonmhoireachd: do
bhrìgh gu-n dubhairt an Tighearna ribh,
Cha phill sibh o so a mach na's mò air
an t-slighe sin[d].
17 Ni mò a chuireas e mnathan 'an
lìonmhoireachd dha féin, a chum nach
claon a chridhe air falbh[e]; ni mò a
mheudaicheas e gu mòr dha féin airgiod
agus òr.
18 Agus an uair a shuidheas e air rìgh-
chaithir a rìoghachd, an sin ath-sgrìobh-
aidh e dha féin an lagh so ann an leabhar,
as an *leabhar sin a tha* an làthair nan
sagart nan Lebhitheach.
19 Agus bithidh e aige[g], agus leughaidh
e ann uile làithean a bheatha: chum gu-m
fòghlum e eagal an Tighearn' a Dhé a bhi
air, uile bhriathran an lagha so a ghleidh-
eadh, agus na reachdan so, chum an
deanamh:
20 A chum nach bi a chridhe air a
thogail suas os ceann a bhràithrean, agus
nach claon e o'n àithne[j] chum na làimhe
deise no na làimhe clìthe; air chor as

gu-m buanaich e a làithean 'n a rìoghachd[a], e féin agus a chlann ann am meadhon Israeil.

## CAIB. XVIII.

1 *Is e 'n Tighearn' oighreachd nan sagart, agus nan Lebhitheach.* 15 *Eisdear ris an Fhàidh cosmhuil ri Maois, a bha Dia gus a thogail suas 'n am measg.*

CHA bhi aig na sagartaibh, na Lebhithich, *cadhon* uile thréibh Lebhi, roinn sam bith no oighreachd maille ri Israel[d]: ithidh iad tabhartais an Tighearn' a bheirear suas le teine[h], agus 'oighreachd-san.

2 Uime sin cha bhi oighreachd sam bith aca am measg am bràithrean: *is* e'n Tighearna féin an oighreachd[j], mar a thubhairt e riu.

3 Agus is e so dlighe nan sagart o'n t-sluagh[l], uatha-san a dh'iobras ìobairt, ma's tarbh no caora e; agus bheir iad do'n t-sagart an slinnean, agus na gialan, agus a' mhaodal.

4 *Mar an ceudna* ceud thoradh d'arbhair[o], d'fhìona, agus d'olaidh, agus ceud lomradh do chaorach bheir thu dha:

5 Oir thagh an Tighearna do Dhia e mach as do threubhan uile[q], gu seasamh chum frithealaidh ann an ainm an Tighearn', e féin agus a mhic gu bràth.

6 Agus ma thig Lebhitheach o aon de d' gheatachaibh a mach á Israel uile, far am bheil e air chuairt[s], agus ma thig e le uile thogradh 'inntinn[u] do'n ionad a thaghas an Tighearna;

7 An sin fritheilidh e ann an ainm an Tighearna a Dhé, mar a bhràithrean uile na Lebhithich, a tha 'n an seasamh an sin an làthair an Tighearna.

8 Bithidh ac' uiread ri 'chéile r'a itheadh[w], a bhàrr air na thig air o reiceadh cuid a chloinne.

9 'N uair a thig thu do'n fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt duit, cha-n fhòghlum thu 'dheanamh a réir gràineileachd nan cinneach sin.

10 Cha-n fhaighear 'n 'ur measg *neach air bith* a bheir air a mhac, no air a nighinn dol troimh an teine[y], *no* a ghnàthaicheas fiosachd, no speuradair, no fear-fàistinneachd, no a ghnàthaicheas droch innleachdan,

11 *No* seunadair, no neach a dh'fhiosraicheas de leannan-sìth, no druidh, no neach a dh'iarras eòlas o na mairbh.

12 Oir *is* gràineileachd do'n Tighearn' iadsan uile a ni na nithe sin; agus air son nan gràineileachd sin[z], tha'n Tighearna do Dhia 'g am fuadachadh a mach romhad.

13 Bithidh tusa coimhlionta[1] maille ris an Tighearna do Dhia.

14 Oir dh'éisd na cinnich sin a shealbhaicheas tusa ri speuradairean, agus ri fiosaichean: ach air do shonsa, cha do leig an Tighearna do Dhia leat *deanamh* mar sin[a].

15 Togaidh an Tighearna do Dhia suas Fàidh dhuit[b] o d' mheadhon féin, o d'

R.C. 1451.

[a] Gnà. 10. 27
[b] Mat. 17. 5
Eabh. 1. 1, 2
2. 1, 3
1 Eoin 3. 23
[c] Ecs. 20. 19
[d] Air. 18. 20
[e] Isa. 9. 6
Sech. 6. 12, 13
Mal. 3. 1
[f] Luc. 24. 19
[g] Air. 12. 6-8
Eabh. 3. 2-6
[h] 1 Cor. 9. 13, 14
[i] Eoin 4. 25
8. 28
12. 49, 50
15. 15
[j] Salm 16. 5
Tuir. 3. 24
[k] Marc. 16. 16
Gnio. 3. 22, 23
Eabh. 2. 3
12. 25
[l] Lebh. 7. 30-34
[m] caib. 13. 1-5
Ier. 14. 14, 15
Sech. 13. 3
[n] Ier. 28. 15-17
Tais. 19. 20
[o] Ecs. 22. 29
[p] 1 Eoin 4. 1-3
[q] Air. 3. 10
[r] Isa. 41. 22, 23
Ier. 28. 9
[s] Air. 35. 2, 3
[t] Gnà. 26. 2
[u] Salm 84. 2
[v] caib. 12. 29
[w] 2 Each. 31. 4
[x] caib. 4. 41, 42
Ecs. 21. 13
Air. 35. 10, &c.
Ios. 20. 2-7
[y] Lebh. 18. 21, &c.
[z] Tais. 22. 15
[1] *tréibhdhireach.*
[2] *an t-iarunn.*
[3] *an fhiodha*
[a] Gen. 20. 6
Salm 147. 19, 20
Gnio. 14. 16
[b] Eoin 1. 45
6. 14
Gnio. 3. 22, 23

bhràithribh, cosmhuil riumsa: ris-san éisdidh sibh[b];

16 A réir nan uile nithe a dh'iarr thu o'n Tighearna do Dhia ann an Horeb, ann an là a' chomhchruinneachaidh[c], ag ràdh, Na cluinneam-sa rìs guth an Tighearna mo Dhé, agus na faiceam an teine mòr so na's mò, a chum nach bàsaich mi.

17 Agus thubhairt an Tighearna riumsa, Is maith *a labhair iad an ni* a labhair iad.

18 Togaidh mise[e] suas Fàidh[f] dhoibh o mheasg am bràithre, cosmhuil riutsa[g], agus cuiridh mi mo bhriathra 'n a bheul, agus labhraidh e riu gach ni a dh'àithneas mi dha[i].

19 Agus tarlaidh, an duine nach éisd ri m' bhriathraibh-sa a labhras e a'm' ainm, iarraidh mi uaith[k] *e*:

20 Ach am fàidh aig am bi de dhànadas focal a labhairt a'm' ainm[m], nach d'àithn mise dha a labhairt, no a labhras ann an ainm dhiathan eile, gu cinnteach bàsaichidh am fàidh sin[n].

21 Agus ma their thu ann ad chridhe, Cionnus a dh'aithnicheas sinn[p] am focal nach do labhair an Tighearna?

22 'N uair a labhras fàidh ann an ainm an Tighearna, mur tachair an ni[r], agus mur tig e gu crìch, *is* e sin an ni nach do labhair an Tighearna; gu h-anndàna labhair am fàidh e: cha bhi eagal ort roimhe[t].

## CAIB. XIX.

1 *Na bailtean dìdein.* 16 *Peanas fianuis bhréige.*

'NUAIR a ghearras an Tighearna do Dhia as na cinnich[v], aig an robh am fearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' tabhairt duit, agus a thig thu 'n an àit, agus a ghabhas tu còmhnuidh 'n am bailtibh, agus 'n an tighean;

2 Cuiridh tu air leth dhuit féin tri bailtean[x] 'am meadhon d'fhearainn, a bheir an Tighearna do Dhia dhuit r'a shealbhachadh.

3 Deasaichidh tu dhuit féin slighe, agus roinnidh tu crìoch d'fhearainn a bheir an Tighearna do Dhia dhuit r'a shealbhachadh, 'n an tri earrannaibh, a chum gu-m feud gach marbhaiche teicheadh an sin.

4 Agus *is* e so cor a' mharbhaiche, a theicheas an sin, a chum gu-m bi e beò: Ge b'e a mharbhas a choimhearsnach gun fhios da, do nach robh fuath aige roimhe:

5 Mar tha an uair a théid duine maille r'a choimhearsnach do'n choille a ghearradh fiodha, agus a bheir a làmh buille leis an tuaidh a ghearradh sìos na craoibhe, agus a leumas an ceann[2] bhàrr na coise[3], agus a thuiteas e air a choimhearsnach, air chor as gu-m bàsaich e; teichidh e chum aoin de na bailtibh sin, agus bithidh e beò:

6 Air eagal gu-n lean dioghaltair na fola am marbhaiche, am feadh 's a tha

'chridhe teth, agus gu-m beir e air, a
chionn gu bheil an t-slighe fada, agus gu
marbh se e, ged nach robh e toillteanach
air bàs, do bhrigh nach robh fuath aige
dha 's an àm a chaidh seachad.
7 Uime sin tha mi ag àithneadh dhuit,
ag ràdh, Cuiridh tu air leth dhuit féin
tri bailtean.
8 Agus ma leudaicheas an Tighearna
do Dhia do chrìoch[b], mar a mhionnaich
e do d'aithrichibh, agus ma bheir e dhuit
am fearann uile a gheall e 'thoirt do
d'aithrichibh[c]:
9 Ma bheir thu an aire na h-àitheantan
sin uile a dheanamh, a *tha* mise ag
àithneadh dhuit an diugh, an Tighearna
do Dhia a ghràdhachadh, agus gluasad a
ghnàth 'n a shlighibh ; an sin cuiridh tu
air leth dhuit féin tri bailtean eile a thuill-
eadh air an tri sin[e];
10 A chum nach dòirtear fuil neo-
chiontach a'd' fhearann, a bheir an Tigh-
earna do Dhia dhuit mar oighreachd,
agus nach bi *mar sin* fuil ort.
11 Ach ma tha aig duine sam bith
fuath d'a choimhearsnach[f], agus gu-n
luidh e 'am plaid air a shon, agus gu-n
éirich e suas 'n a aghaidh, agus gu-m
buail e gu marbhtach e, air chor as gu-m
faigh e bàs, agus gu-n teich e gu aon de
na bailtibh sin ;
12 An sin cuiridh seanairean a bhaile
féin *fios* uatha, agus bheir iad as a sin e,
agus bheir iad thairis e do làimh dìogh-
altair na fola, a chum gu-m bàsaich e.
13 Cha ghabh do shùil truas ris : ach
cuiridh tu air falbh *cionta* fola neo-chiont-
aich o Israel, a chum gu-n éirich gu
maith dhuit.
14 Cha-n atharraich thu crìoch *fear-
ainn*[j] do choimhearsnaich, a shuidhich na
sinnsir a'd' oighreachd a shealbhaicheas
tu, anns an fhearann a bheir an Tighearna
do Dhia dhuit r'a shealbhachadh.
15 Cha-n éirich aon fhianuis[l] *a mhàin*
suas an aghaidh duine air son eucorach
sam bith, no air son peacaidh sam bith,
ann am peacadh sam bith a pheacaicheas
e : aig beul dà fhianuis, no aig beul thri
fhianuisean daingnichear a' chùis.
16 Ma dh'éireas fianuis bhréige suas an
aghaidh duine sam bith, a thoirt fianuis
'n a aghaidh air an euceart ;
17 An sin seasaidh an dithis dhaoine
aig *am bheil* an connsachadh, 'am fianuis
an Tighearn', an làthair nan sagart, agus
nam breitheamhnan a bhitheas anns na
làithibh sin :
18 Agus ni na breitheamhna ranns-
achadh geur ; agus, feuch, *ma's* fianuis
bhréige an fhianuis, *agus* gu-n d'thug e
fianuis bhréige an aghaidh a bhràthar,
19 An sin ni sibh ris, mar a shaoil
esan a dheanamh r'a bhràthair[q]: mar
sin cuiridh tu air falbh an t-olc as 'ur
measg.
20 Agus cluinnidh iadsan a mhaireas

B.C. 1451.

[a] Lebh. 24. 19, 20
[b] Ecs. 34. 24
[c] Gen. 15. 18, 21
[d] Salm 20. 7
[e] Ios. 20. 7, 8
[f] Gen. 9. 6 Ecs. 21. 12, &c. Gnà. 28. 17
[g] Isa. 51. 7, 8
[h] caib. 1. 30 3. 22 Ios. 23. 10 2 Each. 13. 12 32. 7, 8
[i] Neh. 12. 27 Salm xxx.
[j] Hos. 5. 10
[k] Lebh. 19. 23, 25
[l] 2 Cor. 13. 1
[m] caib. 24. 5
[n] caib. 28. 30
[o] Bre. 7. 3
[p] Air. 32. 9
[q] Gnà. 19. 5, 9 Dan. 6. 24
[r] 2 Sam. 20. 19-22

agus bithidh eagal orra, agus cha dean
iad o sin a mach a' shamhuil so a dh'olc,
'n 'ur measg.
21 Agus cha ghabh do shùil truas ; *ach
theid* anam air son anama[a], sùil air son
sùla, fiacail air son fiacla, làmh air son
làimhe, cos air son coise.

## CAIB. XX.

1 *Brosnachadh catha an t-sagairt do'n t-sluagh.* 10 *Mar a bhuinear ris na bailtibh a ghabhas, no 'dhiùltas tairgsean sìthe.* 16 *Na bailtean a bha gu bhi air an sgrios.*

'NUAIR a théid thu mach gu cath an
aghaidh do naimhdean, agus a chi
thu eich agus carbaid[d], *agus* sluagh a's
lìonmhoire na thu féin, na bitheadh eagal
ort rompa : oir *tha* 'n Tighearna do Dhia
maille riut, a thug a mach thu á tìr na
h-Eiphit.
2 Agus an uair a dhlùthaicheas sibh
ris a' chath, an sin thig an sagart am
fagus, agus labhraidh e ris an t-sluagh,
3 Agus their e riu, Eisd, O Israeil, tha
sibh an diugh a' dol gu cath an aghaidh
'ur naimhdean : na bitheadh 'ur cridhe
fann, na bitheadh eagal oirbh, agus na
criothnaichibh, agus na bitheadh uamhann
oirbh air an son[g],
4 Oir *tha* 'n Tighearna 'ur Dia a' dol
maille ribh[h], a chogadh air 'ur son an
aghaidh 'ur naimhdean, a chum 'ur tèarn-
adh.
5 Agus labhraidh an luchd-riaghlaidh
ris an t-sluagh, ag ràdh, Cia am fear a
thog tigh nomha, agus nach do choisrig
e[i] ? rachadh e agus pilleadh e chum a
thighe, air eagal gu-m bàsaich e 's a'
chath, agus gu-n coisrig fèar eile e.
6 Agus cia an duine a shuidhich fìon-
lios, agus nach d'ith *fathast* dheth[k]? rach-
adh esan *mar an ceudna*, agus pilleadh e
g'a thigh, air eagal gu-m bàsaich e 's a'
chath, agus gu-n ith neach eile dheth.
7 Agus cia an duine a rinn ceangal-
pòsaidh ri mnaoi, agus nach do ghabh
*d'a ionnsuidh* i ? rachadh e agus pilleadh
e d'a thigh[m], air eagal gu-m bàsaich e 's a'
chath, agus gu-n gabh neach eile i *d'a
ionnsuidh*[n].
8 Agus labhraidh an luchd-riaghlaidh, a
bhàrr air sin, ris an t-sluagh, agus their
iad, Cia an duine a tha gealtach, agus
lag-chridheach[o] ? rachadh e agus pilleadh
e d'a thigh, a chum nach dean e cridhe a
bhràithre lag mar a chridhe féin[p].
9 Agus tarlaidh, 'n uair a chuireas an
luchd-riaghlaidh crìoch air labhairt ris an
t-sluagh, gu-n cuir iad ceannardan air na
h-armailtibh gus an sluagh a thoirt air an
aghaidh.
10 'N uair a thig thu 'm fagus do bhaile
gu cogadh 'n a aghaidh, an sin gairmidh
tu sìth dha[r].
11 Agus tarlaidh, ma bheir e freagradh
na sìthe dhuit, agus ma dh'fhosglas e
dhuit, an sin tarlaidh, gu-m bi 'n sluagh

uile *a* gheibhear ann fo chìs dhuit, agus
gu-n dean iad seirbhis dhuit[a].
12 Agus mur dean e sìth riut, ach gu-n
cog e riut, an sin cuiridh tu gu cruaidh
'n a aghaidh.
13 Agus *an uair* a bheir an Tighearna
do Dhia thairis do d' làimh e, buailidh tu
gach firionnach ann le faobhar a' chlaidh-
eimh[c]:
14 Ach na mnathan agus a' chlann
bheag, agus an spréidh[e], agus na h-uile
nithe a tha 's a' bhaile, *eadhon* a chreach
uile, gabhaidh tu dhuit féin; agus ithidh
tu creach do naimhdean[h], a thug an
Tighearna do Dhia dhuit.
15 Mar so ni thu ris na bailtibh *sin* uile
*a tha* ro fhada uait, nach '*eil* de bhailtibh
nan cinneach sin.
16 Ach de bhailtibh an t-sluaigh sin a
tha an Tighearna do Dhia a' toirt duit
mar oighreachd, cha ghléidh thu ni sam
bith beò anns am bheil anail[i]:
17 Ach sgriosaidh tu gu tur iad, *eadhon*
na Hitich, agus na h-Amoraich, na Can-
aanaich, agus na Peridsich, na Hibhich,
agus na h-Iebusaich, a réir mar a dh'àithn
an Tighearna do Dhia dhuit:
18 A chum nach teagaisg iad duit a
dheanamh a réir an uile ghràineileachd[l],
a rinn iad d'an diathaibh; mar sin pheac-
aicheadh sibh an aghaidh an Tighearna
'ur Dé.
19 'N uair a chuireas tu gu cruaidh
an aghaidh baile ré ùine fhada, a' dean-
amh cogaidh 'n a aghaidh chum a ghlac-
adh, cha chuir thu as d'a chraobhan le
tuadh a bhualadh orra: oir feudaidh tu
itheadh dhiubh, agus cha ghearr thu sìos
iad, (oir *is* i craobh na macharach *beatha*
duine,) chum an gnàthachadh ann an cur
an aghaidh *a' bhaile*.
20 A mhàin na craobhan a's aithne
dhuit féin nach craobhan bìdh iad, sgrios-
aidh agus gearraidh tu sìos iad[p]; agus
togaidh tu daingnichean an aghaidh a'
bhaile a chogas riut, gus an ceannsaich
thu e.

## CAIB. XXI.

1 *Mu mhortadh duine 's a' mhachair, gun fhios co mharbh e.* 10 *O mheasg nam braighdean dh'fheudadh fear bean a ghabhail dha féin.* 15 *Còir a' cheud-ghin mhic.* 18 *Am mac reasgach gu bhi air a chlachadh gu bàs.*

MA gheibhear *neach* air a mharbhadh
's an fhearann a bheir an Tighearna
do Dhia dhuit r'a shealbhachadh, 'n a
luidhe 's a mhachair, agus gun fhios cò
mharbh e;
2 An sin thig do sheanairean agus do
bhreitheamhnan a mach, agus tomhaisidh
iad a chum nam bailtean *a tha* mu'n
cuairt airsan a mharbhadh:
3 Agus tarlaidh gu-n gabh am baile
a's faigse do'n duine a mharbhadh,
eadhon seanairean a' bhaile sin, agh leis
nach d' rinneadh obair, nach do tharruing
*riamh* ann an cuing;

B.C. 1451.

a Lebh. 25. 44-46
b 1 Each. 23. 13
c Air. 31. 7-9
d Air. 6. 22-27
e Ios. 8. 2
f caib. 17. 8-10
g Salm 26. 6; Mat. 27. 24
h Ios. 22. 8
i caib. 7. 1-4; Air. 21. 2, 3, 35; Ios. 11. 14
j 2 Ri. 24. 4; Ion. 1. 14
k caib. 19. 13
l caib. 12. 30, 31; Ecs. 23. 33; Salm 106. 34-40
m Air. 31. 18
n 1 Cor. 11. 6
o Salm 45. 10; Luc. 14. 26
p Ier. 6. 6
q Ecs. 21. 8
r caib. 22. 29; Gen. 34. 2
s Gen. 29. 18, 20
t Gen. 29. 31-33
u 1 Each. 5. 2; 26. 10; 2 Each. 11. 21, 22
v 1 Each. 5. 1, 2

4 Agus bheir seanairean a' bhaile sin
an t-agh sìos do ghleann garbh, nach do
threabhadh agus nach do shìol-chuireadh,
agus gearraidh iad an sin amhach an
aighe dheth 's a' ghleann;
5 Agus thig na sagairt mic Lebhi am
fagus; (oir iadsan thagh an Tighearna
do Dhia gu frithealadh dha féin[b], agus
gu beannachadh ann an ainm an Tigh-
earn'[d];) agus a réir am focail-san crìoch-
naichear gach uile chonnsachadh, agus
gach uile bhuille[f].
6 Agus[g] nighidh uile sheanairean a'
bhaile sin *a's* faigse do'n *duine* a mharbh-
adh, an làmhan os ceann an aighe d'an
do ghearradh an amhach 's a' ghleann:
7 Agus freagraidh iad agus their iad,
Cha do dhòirt ar làmhan an fhuil so, ni
mò a chunnaic ar sùilean *i*.
8 Bi tròcaireach, O Thighearna, do d'
shluagh Israel, a shaor thu, agus na cuir
fuil neo-chiontach[j] á leth do shluaigh
Israeil. Agus maithear an fhuil dhoibh.
9 Mar sin cuiridh tu air falbh *cionta*
na fola neo-chiontaich[k] o 'ur measg, do
bhrìgh gu-n dean thu *an ni a tha* ceart
ann an sùilibh an Tighearna.
10 'N uair a théid thu mach gu cogadh
an aghaidh do naimhdean, agus gu-n toir
an Tighearna do Dhia thairis iad do d'
làimh, agus gu-n dean thu braighdean
dhiubh,
11 Agus gu-m faic thu am measg nam
braighdean bean sgiamhach[m], agus gu
bheil déigh agad oirre, agus gu-m bu
mhaith leat agad i 'n a mnaoi;
12 An sin bheir thu dhachaidh i do d'
thigh, agus bearraidh i a ceann[n], agus
bheir i dhith a h-ìnean;
13 Agus cuiridh i dhith a h-eudach
braighdeanais, agus fanaidh i a'd' thigh,
agus ni i caoidh air son a h-athar agus a
màthar mìos iomlan[o]: agus an déigh sin
théid thu steach d'a h-ionnsuidh, agus
bithidh tu a'd' fhear-pòsda aice, agus
bithidh ise 'n a mnaoi agad.
14 Ach mur bi tlachd agad innte, an
sin leigidh tu leatha dol far an àill leatha,
ach cha reic thu idir air airgiod i[q], ni mò
a ni thu ain-tighearnas oirre, a chionn
gu-n d'ìslich thu i[r].
15 Ma bhitheas aig duine dà mhnaoi,
aon diubh gràdhaichte[s] agus an aon eile
fuathaichte[t], agus ma rug iad clann
da, *araon* a' *bhean* ghràdhaichte agus
a' *bhean* fhuathaichte; agus ma's leis
a' mhnaoi fhuathaichte an ceud-ghin
mic,
16 An sin tarlaidh, 'n uair a bheir e
sealbh d'a mhic air *an ni* a tha aige, nach
fheud e ceud-ghin a dheanamh de mhac
na *mnà* gràdhaichte roimh mhac na *mnà*
fuathaichte[u], *a's e da rìreadh* an ceud-
ghin:
17 Ach gabhaidh e ri mac na *mnà* fuath-
aichte mar an ceud-ghin, le roinn dhùb-
ailte a thoirt da de gach ni a tha aige[v]:

oir *is* esan toiseach a neirt, *is* leis còir a'
cheud-ghin[b].
18 Ma bhitheas aig duine mac reasgach
agus ceannairceach, nach géill do ghuth
'athar[e], no do ghuth a mhàthar, agus an
uair a smachdaicheas iad[f] e, nach èisd
riu :
19 An sin beiridh 'athair agus a mhàth-
air air, agus bheir iad a mach e gu sean-
airean a' bhaile, agus gu geata 'àite féin ;
20 Agus their iad ri seanairean a bhaile[h],
*Tha* ar mac so reasgach agus ceannairc-
each, cha toir e géill d'ar guth[j] ; *tha e*
'n a gheòcair agus 'n a mhisgeir[k].
21 Agus clachaidh uile dhaoine a bhaile
e le clachan[n], a chum gu-m bàsaich e :
mar sin cuiridh tu olc air falbh as 'ur
measg, agus cluinnidh Israel uile[o], agus
bithidh eagal orra.
22 Agus ma rinn duine peacadh a tha
toillteanach air bàs[q], agus gu-m bi e r'a
chur gu bàs, agus gu-n croch thu ri
craoibh e :
23 Cha-n fhan a chorp ré na h-oidhche
air a' chraoibh[s], ach air gach aon chor
adhlaicidh tu e air an là sin féin ; (oir
mallaichte le Dia[3] *tha* esan a chrochadh :)
agus cha salaich thu d'fhearann, a *tha* 'n
Tighearna do Dhia a' toirt duit mar oigh-
reachd.

## CAIB. XXII.

*Mu chaoimhneas a nochdadh do bhràithribh, mu riaghailtibh àraidh eile.*

'N UAIR a chi thu damh do bhràthar,
no a chaora 'dol air seacharan[t],
cha-n fholaich thu thu féin uatha[u]; bheir
thu air gach aon chor air an ais iad a rìs
a dh'ionnsuidh do bhràthar.
2 Agus mur *bi* do bhràthair làimh riut,
no mur aithne dhuit e, an sin bheir thu e
dh'ionnsuidh do thighe féin, agus bithidh
e maille riut gus an iarr do bhràthair e,
agus bheir thu air ais dha e.
3 Air a' mhodh cheudna ni thu r'a asal,
agus mar so ni thu r'a eudach, agus mar
so ni thu ris na h-uile nithibh caillte le
d' bhràthair, a chaill e, agus a fhuair
thusa: cha-n fheud thu thu féin fholach.
4 'N uair a chi thu asal do bhràthar, no
a dhamh a' tuiteam sìos air an t-slighe[w],
cha-n fholaich thu thu féin uatha : gu
cinnteach togaidh tu suas *iad* maille ris
a rìs[x].
5 Cha chaith bean an ni sin a's le fear,
cha mhò a chuireas fear uime eudach
mnà : oir *is* gràineileachd do'n Tighearna
do Dhia iadsan uile a ni so[a].
6 Ma tharlas do nead eoin a bhi romhad
's an t-slighe ann an craoibh sam bith, no
air làr, *ma's* eoin òga *iad*, no uibhean[d],
agus a' mhàthair 'n a suidhe air an àlach,
no air na h-uibhean, cha ghlac thu a'
mhàthair maille ris an àlach[e]:
7 Air gach aon chor leigidh tu leis a'
mhàthair dol as, agus an t-àlach gabh-
aidh tu dhuit féin ; a chum gu-n éirich

R.C. 1451.

[a] caib. 4. 40
[b] Gen. 25. 31-34
[c] Gnà. 22. 4
[d] Isa. 22. 1
Ier. 19. 13
Mat. 10. 27
[e] Ecs. 20. 12
[f] Gnà. 13. 24
19. 18
[g] Lebh. 19. 19
[h] caib. 25. 27
[1] *treabhadh.*
[i] 2 Cor. 6. 14-16
[j] Gnà. 29. 17
[k] Gnà. 19. 26
23. 19-21
[l] Lebh. 19. 19
[m] Air. 15. 38
Mat. 23. 5
[n] Gnà. 29. 1
[2] *sgiathaibh.*
[o] caib. 13. 5, 11
[p] Gen. 29. 21
[q] caib. 19. 6
Gnio. 25. 11, 25
[r] 1 Tim. 5. 14
[s] Ios. 8. 29
10. 26, 27
Eoin 19. 31
[3] *mallachd Dhé, Air. 25. 4; Gal. 3. 13.*
[t] Ecs. 23. 4
[u] Isa. 58. 7
[v] Mat. 19. 8, 9
[w] Ecs. 23. 5
[x] Eabh. 12. 12, 13
[y] Gen. 34. 7
Bre. 20. 6, 10
[z] Lebh. 21. 9
[a] caib. 18. 12
[b] caib. 13. 5
[c] Lebh. 20. 10
Air. 5. 22-27
Ese. 23. 45-48
Eoin 8. 5
Eabh. 13. 4
[d] Luc. 12. 6
[e] Lebh. 22. 28
[f] Mat. 1. 18, 19

gu maith dhuit[a], agus *gu*-m buanaich thu
*do* làithean[c].
8 'N uair a thogas tu tigh nomha, an
sin togaidh tu barr-bhalla d'a mhullach[d],
a chum nach toir thu fuil air do thigh,
ma thuiteas duine sam bith o sin.
9 Cha chuir thu d'fhìon-lios le iomadh
gnè *sìl*[g], air eagal gu-n truaillear toradh
do shìl a chuir thu, agus meas d'fhìon-
lios.
10 Cha dean thu ar[1] le damh agus le
asail maille ri 'chéile[i].
11 Cha chuir thu umad eudach measg-
ta[l], *mar* a dh'olainn agus a lìon le 'chéile.
12 Ni thu dhuit féin fàbhran[m] air
ceithir cheithreannaibh[2] d'eudaich leis an
còmhdaich thu *thu féin.*
13 Ma ghabhas duine bean, agus gu-n
téid e steach d'a h-ionnsuidh[p], agus gu-m
fuathaich e i,
14 Agus gu-n toir e aobhar cainnte 'n a
h-aghaidh[r], agus gu-n tog e suas droch
ainm oirre, agus gu-n abair e, Ghabh mi
a' bhean so, agus an uair a thàinig mi
d'a h-ionnsuidh, cha d'fhuair mi 'n a
maighdinn i :
15 An sin gabhaidh athair na h-ighinn,
agus a màthair, agus bheir iad a mach
*comharaidhean* maighdeanais na h-ighinn
gu seanairibh a' bhaile anns a' gheata :
16 Agus their athair na h-ighinn ris
na seanairibh, Thug mi mo nighean do'n
duine so 'n a mnaoi, agus tha fuath aige
dhith ;
17 Agus, feuch, thug e aobhar cainnte
*'n a h-aghaidh*, ag ràdh, Cha d'fhuair mi
do nighean 'n a maighdinn ; agus gidheadh
*is* iad sin *comharaidhean* maighdeanais
mo nighinn : agus sgaoilidh iad an
t-eudach an làthair sheanairean a' bhaile.
18 Agus gabhaidh seanairean a' bhaile
sin an duine, agus smachdaichidh iad e :
19 Agus cuiridh iad ùmhla cheud *secel*
airgid air, agus bheir iad do athair na
h-ighinn iad, a chionn gu-n do thog e
droch ainm air òigh de *chloinn* Israeil ;
agus bithidh i 'n a mnaoi aige : cha-n
fheud e a cur uaith r'a bheò[v].
20 Ach ma tha an ni so fìor, *agus* nach
'eil *comharaidhean* maighdeanais r'am
faghail do'n nighinn ;
21 An sin bheir iad a mach an nighean
gu dorus tighe a h-athar, agus clachaidh
daoine a baile i le clachan gus am bàsaich
i ; a chionn gu-n d'oibrich i amaideachd
ann an Israel[y], le strìopachas a dheanamh
ann an tigh a h-athar[z] : mar sin cuiridh
tu air falbh olc as 'ur measg[b].
22 Ma gheibhear duine a' luidhe le
mnaoi a tha pòsda ri fear[c], an sin cuirear
gu bàs iad le 'chéile, an duine a luidh leis
a' mhnaoi, agus a' bhean ; mar sin cuiridh
tu olc air falbh o Israel.
23 Ma tha nighean *agus i* 'n a h-òigh,
fo cheangal-pòsaidh aig fear[f], agus gu-m
faigh duine i 's a' bhaile, agus gu-n luidh
e leatha ;

24 An sin bheir sibh a mach iad le 'chéile gu geata a' bhaile sin, agus clachaidh sibh iad le clachan gus am bàsaich iad; an nighean, a chionn nach do ghlaodh i, *agus i 'bhi* 's a' bhaile; agus am fear a chionn gu-n d'ìslich e bean a choimhearsnaich[d]: mar sin cuiridh tu air falbh olc as 'ur measg[e].

25 Ach ma gheibh fear 's a' mhachair nighean a tha fo cheangal-pòsaidh, agus gu-n éignich an duine i, agus gu-n luidh e leatha, an sin cuirear a mhàin an duine a luidh leatha gu bàs.

26 Ach air an nighinn cha dean thu 'bheag sam bith; cha-*n 'eil* 's an nighinn coire bàis: oir mar an uair a dh'éireas duine suas an aghaidh a choimhearsnaich, agus a mharbhas se e, mar sin tha a' chùis so:

27 Oir fhuair e 's a' mhachair i, *agus* dh'éigh an nighean a bha fo cheangal-pòsaidh, agus cha *robh* neach ann g'a teasairginn.

28 Ma gheibh duine nighean *a tha* 'n a h-òigh[j], nach 'eil fo cheangal-pòsaidh, agus gu-n dean e greim oirre, agus gu-n luidh e leatha, agus gu-m faighear iad;

29 An sin bheir am fear a luidh leatha do athair na h-ighinn leth-cheud *secel* airgid, agus bithidh i 'n a mnaoi aige; a chionn gu-n d'ìslich e i, cha-n fheud e a cur uaith r'a bheò.

30 Cha ghabh duine d'a ionnsuidh bean 'athar[l], ni mò a leigeas e ris còmhdachadh 'athar[m].

## CAIB. XXIII.

1 *Cò dh'fheudadh agus nach feudadh dol a steach do choimhthional an Tighearna.* 9 *Neòghloine 's a' champ gu bhi air a seachnadh.*

CHA téid esan aig am bheil a chlochan air am bruthadh[o], no a bhall diomhair air a ghearradh dheth, a steach do chomhchruinneachadh an Tighearna.

2 Cha téid fear dìolain[q] a steach do chomhchruinneachadh an Tighearn'; eadhon gu ruig an deicheamh ginealach cha téid e steach do chomhchruinneachadh an Tighearna.

3 Cha téid Amonach[t] no Moabach[u] a steach do chomhchruinneachadh an Tighearn'; eadhon gus an deicheamh ginealach cha téid iad a steach do chomhchruinneachadh an Tighearn' a chaoidh;

4 A chionn nach do choinnich iad sibh le aran agus le uisge air an t-slighe[v], 'n uair a thàinig sibh a mach as an Eiphit, agus a chionn gu-n do thuarasdalaich iad a'd' aghaidh Balaam mac Bheoir[x], o Phetor na Mesopotamia, chum do mhallachadh.

5 Gidheadh, cha-n éisdeadh an Tighearna do Dhia ri Balaam; ach thionndaidh an Tighearna do Dhia dhuit am mallachadh gu beannachadh[a], a chionn gu-m bu toigh leis an Tighearna do Dhia thu.

B.C. 1451.

[a] Esr. 9. 12
[1] *maith.*
[b] Gen. 25. 24-26
Obad. 10-12
Mal. 1. 2
[c] caib. 10. 19
Ecs. 22. 21
23. 9
Lebh. 19. 34
[d] caib. 21. 14
1 Cor. 5. 2, 13
[e] rann. 21, 22
[f] Ròm. 3. 29, 30
Eph. 2. 12
[g] Ios. 6. 18
[h] Lebh. 15. 16
[i] Lebh. 15. 5
[j] Ecs. 22. 16, 17
[k] Lebh. 26. 12
2 Cor. 6. 16
[l] caib. 27. 20
Lebh. 18. 8
20. 11
1 Cor. 1. 5, 13
[m] Rut 3. 9
Ese. 16. 8
[n] 1 Sam. 30. 15
[o] caib. 15. 10
Lebh. 19. 34
[p] Ecs. 22. 21
[2] no, *Ban-Shodomach.*
[q] Sech. 9. 6
[r] Lebh. 19. 29
[s] Gen. 19. 4, 5
2 Ri. 23. 7
Ròm. 1. 27, 28
[t] Neh. 13. 1, 2
Isa. 56. 3
Tuir. 1. 10
[u] Rut 4. 10
[v] caib. 2. 29
[w] caib. 15. 3
[x] Air. 22. 5, &c.
[y] caib. 15. 10
Lebh. 19. 34
[z] Air. 30. 2
Ecl. 5. 4, 5
[a] Mic. 6. 5

6 Cha-n iarr thu an sìth[a], no an sonas[1] ré d'uile làithean gu bràth.

7 Cha ghabh thu gràin a dh'Edomach, oir *is* e do bhràthair e[b]: cha ghabh thu gràin a dh'Eiphiteach, a chionn gu-n robh thu a'd' choigreach 'n a fhearann[c].

8 Théid a' chlann a ghinear leo-san, a steach do chomhchruinneachadh an Tighearna[f], 'n an treas ginealach.

9 'N uair a théid d'fheachd a mach an aghaidh do naimhdean, an sin gléidh thu féin o gach droch ni[g].

10 Ma bhitheas 'n 'ur measg duine sam bith nach 'eil glan, a thaobh neòghloine a tharlas da 's an oidhche[h], an sin théid e mach as a' champ, cha tig e steach do mheadhon a' chaimp:

11 Ach an uair a bhitheas e dlùth do'n fheasgar, an sin nighidh se *e féin* le uisge[i], agus an uair a théid a' ghrian fodha, thig e steach do mheadhon a' chaimp.

12 Bithidh agad àite mar an ceudna an taobh a muigh de'n champ, far an téid thu mach.

13 Agus bithidh pleadhag agad air do chrios, agus an uair a shuidheas tu a muigh, cladhaichidh tu leatha, agus tionndaidh tu air d'ais, agus folaichidh tu an ni a thig uait.

14 Oir tha an Tighearna do Dhia ag imeachd 'am meadhon do chaimp[k], chum do shaoradh, agus a chum do naimhdean a thoirt thairis romhad: uime sin bithidh do champ naomh, chum nach faic e ni sam bith neòghlan annad, agus nach pill e air falbh uait.

15 Cha toir thu suas d'a mhaighistir an seirbhiseach a chaidh as do d'ionnsuidh o 'mhaighstir[n].

16 Maille riut gabhaidh e còmhnuidh 'n 'ur measg, anns an àit a thaghas e, an taobh a stigh aoin de d' gheatachaibh far an taitniche leis: cha dean thu fòirneart air[p].

17 Cha bhi strìopach[2] air bith de nigheanaibh Israeil[r], ni mò bhitheas Sodomach[s] de mhacaibh Israeil.

18 Cha toir thu tuarasdal strìopaich, no luach coin, do thigh an Tighearna do Dhé air son bòid sam bith; oir tha iad sin eadhon le 'chéile 'n an gràineileachd do'n Tighearna do Dhia.

19 Cha toir thu *ni sam bith* 'an coingheall do d' bhràthair air riadh; riadh airgid, riadh bìdh, riadh ni sam bith a bheirear 'an coingheall air riadh.

20 Do choigreach feudaidh tu *ni* a thoirt 'an coingheall air riadh[w], ach do d' bhràthair cha toir thu ni sam bith 'an coingheall air riadh; a chum gu-m beannaich an Tighearna do Dhia thu anns gach ni ris an cuir thu do làmh[y], 's an fhearann d'am bheil thu 'dol g'a shealbhachadh.

21 'N uair a bheir thu bòid do'n Tighearna do Dhia[z], cha dean thu moille 'n a h-ìocadh: oir gu cinnteach iarraidh an Tighearna do Dhia uait i; agus bhitheadh e 'n a pheacadh dhuit.

22 Ach ma dh'fhanas tu gun bhòid a thabhairt, cha bhi e 'n a pheacadh dhuit.

23 An ni sin a chaidh mach as do bhilibh[a], coimhididh agus coimhlionaidh tu; a réir mar a bhòidich thu do'n Tighearna do Dhia, *eadhon* tabhartas saor-thoile, a gheall thu le d' bheul.

24 'N uair a théid thu steach do fhìon-lios do choimhearsnaich, an sin feudaidh tu fìon-dhearcan itheadh mar is miann leat, *eadhon* do shàth; ach cha chuir thu 'bheag a'd' shoitheach.

25 'N uair a théid thu steach a dh'arbhar do choimhearsnaich, an sin feudaidh tu na diasan a spìonadh le d' làimh[c], ach corran cha chuir thu ann an arbhar do choimhearsnaich.

## CAIB. XXIV.

1 *Mu litir-dhealachaidh do mhnaoi-phòsda.* 6, 10 *Mu gheall.* 7 *Mu ghaduiche dhaoine.* 8 *Mu phlàigh na luibhre.* 14 *Tuarasdal seirbhisich gu bhi air ìocadh 's an là air am bi e dligheach.* 17 *Mu cheartas.*

'N UAIR a ghabhas fear bean agus a phòsas e i, agus gu-n tachair nach faigh i deadh-ghean 'n a shùilibh, a chionn gu-n d'fhuair e neòghloine éigin innte; an sin sgrìobhadh e litir-dhealachaidh dhith[g], agus thugadh e 'n a làimh *i*, agus cuireadh e mach as a thigh i.

2 Agus an uair a dh'fhalbhas i mach as a thigh, feudaidh i dol agus a bhi '*n a mnaoi* aig fear eile.

3 Agus *ma* dh'fhuathaicheas am fear-pòsda mu dheireadh so i, agus gu-n sgrìobh e litir-dhealachaidh dhith, agus gu-n toir e 'n a làimh i, agus gu-n cuir e mach as a thigh i; no ma gheibh am fear mu dheireadh bàs, a ghabh i 'n a mnaoi dha féin;

4 Cha-n fheud a ceud fhear-pòsda a chuir uaith i, a gabhail a rìs gu bhi 'n a mnaoi dha[k], an déigh dhith 'bhi air a truailleadh; oir *is* gràineileachd sin an làthair an Tighearn': agus cha toir thu air an fhearann peacachadh[m], a *tha* an Tighearna do Dhia a' toirt duit mar oighreachd.

5 'N uair a ghabhas duine bean nuadh[n], cha téid e mach gu cogadh, ni mò a chuirear cùram gnothuich sam bith air: fanaidh e saor aig a thigh féin aon bhliadhna, agus bheir e subhachas d'a mhnaoi a ghabh e[p].

6 Cha ghabh duine sam bith a' chlach-mhuilinn ìochdarach no uachdarach mar gheall: oir tha e 'gabhail anama *duine* mar gheall.

7 Ma gheibhear duine a' goid aon neach d'a bhràithribh de chloinn Israeil[q], agus ma ni e ain-tighearnas air, no *ma* reiceas se e; an sin cuirear gu bàs an gaduiche sin; agus cuiridh tu olc air falbh as 'ur measg[r].

8 Thoir an aire, ann am plàigh na luibhre[s], gu-n toir thu fainear gu dùrachd-

R.C. 1451.

[a] Salm 66. 13, 14. 116. 8
[b] Air. 12. 10
[c] Mat. 12. 1
[d] Ecs. 22. 26, 27
[e] Iob 20. 11-13. 31. 19, 20. 2 Cor. 9. 13, 14
[f] Gen. 15. 6. Salm 106. 31. 112. 9. Dan. 4. 27. Seum. 2. 15-23
[g] Mat. 5. 31, 32
[1] *a' togail suas anama ris, Salm 25. 1; 86. 4.*
[h] Seum. 5. 4
[i] 2 Ri. 14. 5, 6. Ier. 31. 29, 30. Ese. 18. 20
[j] Ecs. 22. 22-27. Gnà. 22. 22, 23. Ier. 22. 3. Sech. 7. 10. Mal. 3. 5
[k] Ier. 3. 1
[l] caib. 16. 12
[m] Lebh. 18. 25-28
[n] caib. 20. 7
[o] Lebh. 19. 9, 10. 23. 22. Salm 41. 1
[p] Gnà. 5. 18
[q] Ecs. 21. 16
[r] caib. 19. 19
[s] Lebh. xiii., xiv.

ach, agus gu-n dean thu a réir nan uile nithe a theagaisgeas na sagartan na Lebhithich dhuibh: a réir mar a dh'àithn mi dhoibh, bheir sibh fainear gu-n dean sibh.

9 Cuimhnich ciod a rinn an Tighearna do Dhia ri Miriam air an t-slighe[b], an déigh dhuibh teachd a mach as an Eiphit.

10 'N uair a bheir thu do d' choimhearsnach ni sam bith 'an coingheall, cha téid thu steach d'a thigh a ghabhail a ghill.

11 A mach seasaidh tu, agus bheir an duine d'am bheil thu 'toirt 'an coingheall, an geall a mach dhuit.

12 Agus ma *bhitheas* duine bochd, cha choidil thu le 'gheall.

13 Air gach aon chor bheir thu air ais dha an geall a rìs, 'n uair a théid a' ghrian fodha[d], chum gu-n coidil e 'n a eudach féin, agus gu-m beannaich e thu[e]: agus bithidh so 'n a ionracas dhuit an làthair an Tighearna do Dhé[f].

14 Cha dean thu fòirneart air seirbhiseach tuarasdail a tha bochd agus uireasbhuidheach, *co dhiubh a tha e* de d' bhràithribh, no de d' choigrich, a *tha* ann ad fhearann an taobh a stigh de d' gheatachaibh.

15 Air a là bheir thu *dha* a thuarasdal, agus cha téid a' ghrian sìos air, oir *tha* e bochd, agus a' suidheachadh a chridhe air[1]; air eagal gu-n glaodh e a'd' aghaidh ris an Tighearn'[h], agus gu-m bi e 'n a pheacadh dhuit.

16 Cha chuirear na h-aithriche gu bàs air son na cloinne[i], ni mò a chuirear a' chlann gu bàs air son nan aithriche: cuirear gach duine gu bàs air son a pheacaidh féin.

17 Cha chlaon thu breitheanas a' choigrich, no an dìlleachdain, cha mhò a ghabhas tu eudach bantraich mar gheall[j].

18 Ach cuimhnichidh tu gu-n robh thu *féin* a'd' thràill 's an Eiphit[l], agus *gu-n do* shaor an Tighearna do Dhia thu as a sin: uime sin *tha* mi ag àithneadh dhuit an ni so a dheanamh.

19 'N uair a bhuaineas tu d'fhoghar a'd' achadh[o], agus a dhì-chuimhnicheas tu sguab 's an achadh, cha phill thu g'a togail: air son a' choigrich, air son an dìlleachdain, agus air son na bantraich bithidh i; a chum gu-m beannaich an Tighearna do Dhia thu ann an uile oibribh do làmh.

20 'N uair a chrathas tu do chrann-olaidh, cha téid thu thairis air na geugaibh a rìs: air son a' choigrich, air son an dìlleachdain, agus air son na bantraich bithidh e.

21 'N uair a chruinnicheas tu fìon-dhearcan d'fhìon-lios, cha ghlan thu gu buileach a'd' dhéigh *e*: air son a' choigrich, air son an dìlleachdain, agus air son na bantraich bithidh e.

22 Agus cuimhnichidh tu gu-n robh thu

a'd' thràill ann an tìr na h-Eiphit[a]: uime sin *tha* mi ag àithneadh dhuit an ni so a dheanamh.

## CAIB. XXV.

1 *Mu smachdachadh a' chiontaich.* 4 *Cha chuirear ceangal air beul an daimh an uair a tha e 'saltairt an arbhair.* 5 *Mu shìol a thogail suas do bhràthair.* 11 *Mu'n mhnaoi gun nàire.* 13 *Mu chothromaibh ceart.* 17 *Mu léir-sgrios Amaleic.*

MA bhitheas connsachadh eadar daoine[c], agus gu-n tig iad gu breitheanas, a chum as gu-n toir *na breitheamhna* breth orra; an sin saoraidh iad an t-ionracan[d], agus dìtidh iad an ciontach.

2 Agus tarlaidh, ma 's airidh an duine aingidh 'bhi air a bhualadh[f], gu-n toir am breitheamh air luidhe sìos, agus a bhi air a bhualadh 'n a làthair, a réir a choire, le àireamh àraidh *de bhuillibh*.

3 Dà fhichead buille bheir e dha: cha téid e thairis, air eagal nan rachadh e thairis, agus gu-m buaileadh se e os an ceann sin le mòran bhuillibh, an sin gu-m bitheadh do bhràthair tàireil a'd' shùilibh[h].

4 Cha chuir thu ceangal air beul an daimh an uair a tha e 'saltairt[1] *an arbhair*[j].

5 'N uair a ghabhas bràithrean còmhnuidh maille ri 'chéile, agus a gheibh a h-aon diubh bàs, agus gun duine cloinne aige, cha phòs bean a' mhairbh a mach ri coigreach: théid a bràthair-céile[2] steach d'a h-ionnsuidh[m], agus gabhaidh e dha féin i 'n a mnaoi, agus ni e dlighe bràthar-céile rithe.

6 Agus éiridh an ceud-ghin mic a bheireas i suas ann an ainm[n] a bhràthar *a tha* marbh[o], a chum nach dubhar a mach 'ainm á Israel.

7 Agus mur toil leis an duine bean a bhràthar a ghabhail, an sin théid bean a bhràthar suas do'n gheata chum nan seanairean, agus their i, Tha mo bhràthair-céile a' diùltadh ainm a thogail suas d'a bhràthair ann an Israel, cha-n àill leis dlighe bràthar-céile a dheanamh rium.

8 An sin gairmidh seanairean a' bhaile air, agus labhraidh iad ris: agus *ma* sheasas e *mach*, agus gu-n abair e, Cha-n àill leam a gabhail;

9 An sin thig bean a bhràthar d'a ionnsuidh an làthair nan seanairean, agus fuasglaidh i a bhròg bhàrr a choise, agus tilgidh i smugaid 'n a eudan, agus freagraidh agus their i, Mar so nithear ris an duine nach tog suas tigh a bhràthar.

10 Agus goirear 'ainm ann an Israel, Tigh an fhir aig am bheil a bhròg fuasgailte.

11 'N uair a bhitheas daoine ri comhstri cuideachd, neach ri neach eile, agus gu-n tig bean aoin diubh am fagus a dh'fhuasgladh a fir-pòsda ā làimh an fhir a tha 'g a bhualadh, agus gu-n sìn i mach

R.C. 1451.

[a] rann 18
[b] Lebh. 19. 35, 36 Gnà. 11. 1 Ese. 45. 10 Am. 8. 5 Mic. 6. 11
[c] caib. 19. 17 Ese. 44. 24
[d] 2 Each. 19. 8 Gnà. 17. 15
[e] 1 Tes. 4. 6
[f] Mat. 10. 17 Luc. 12. 48 2 Cor. 11. 24
[g] Ecs. 17. 8, &c.
[h] Iob 18. 3
[i] Salm 36. 1 Gnà. 16. 6
[1] *a' bualadh, Hos. 10. 11.*
[j] 1 Cor. 9. 9 1 Tim. 5. 18
[k] 1 Sam. 15. 3
[l] Ecs. 17. 14
[2] no, *a fear-dàimh a's faigse.*
[m] Mat. 22. 24
[n] Gen. 38. 8
[o] Rut 4. 10, &c.
[p] Ecs. 23. 19 Air. 18. 13
[q] Hos. 12. 12
[r] Gen. 43. 1, 2
[s] Gen. 46. 1-6

a làmh, agus gu-n gabh i greim air a bhuill dhìomhair;

12 An sin gearraidh tu dhith a làmh; cha ghabh do shùil truas *rithe.*

13 Cha bhi agad ann ad mhàla *aon* chothrom agus cothrom *eile*; *cothrom* mòr agus beag.

14 Cha bhi agad ann ad thigh *aon* soitheach, agus soitheach *eile* tomhais; *soitheach* mòr agus beag.

15 Cothrom iomlan agus ceart bithidh agad[b], soitheach-tomhais iomlan agus ceart bithidh agad; a chum gu-m buanaichear do làithean anns an fhearann a *tha* an Tighearna do Dhia a' tabhairt duit.

16 Oir *tha* iadsan uile a ni na nithe sin[e], iadsan uile a ni gu h-eucorach, 'n an gràineileachd do'n Tighearna do Dhia.

17 Cuimhnich ciod a rinn Amalec ort 's an t-slighe, 'n uair a thàinig sibh a mach as an Eiphit,

18 Cionnus a choinnich e thu 's an t-slighe, agus a bhuail e a' chuid 'bu deireannaiche dhiot[g], *eadhon* iadsan uile *a bha* lag a'd' dhéigh, an uair *a bha* thu fann agus sgìth, agus nach robh eagal Dhé air[i].

19 Uime sin an uair a bheir an Tighearna do Dhia fois duit o d' naimhdibh uile mu'n cuairt[k], anns an fhearann a bheir an Tighearna do Dhia dhuit mar oighreachd r'a shealbhachadh, dubhaidh tu *as* cuimhne Amaleic o *bhi* fo nèamh[l]; cha dì-chuimhnich thu e.

## CAIB. XXVI.

1 *Aideachadh an ti a thug seachad do'n t-sagart bascaid le ceud thoradh an fhearainn.* 12 *Mu dheachamh na treas bliadhna.* 16 *An coimhcheangal eadar Dia agus a shluagh.*

AGUS an uair a théid thu stigh do'n fhearann a *tha* an Tighearna do Dhia a' toirt dhuit mar oighreachd, agus a shealbhaicheas tu e, agus a ghabhas tu còmhnuidh ann,

2 An sin gabhaidh tu de'n cheud chuid a dh'uile thoradh na talmhainn[p], a bheir thu leat de d'fhearann a tha an Tighearna do Dhia a' tabhairt duit, agus cuiridh tu ann am bascaid e, agus théid thu chum an àite a thaghas an Tighearna do Dhia, a chur 'ainme an sin.

3 Agus théid thu dh'ionnsuidh an t-sagairt a bhitheas ann 's na làithibh sin, agus their thu ris, Tha mi ag aideachadh air an là 'n diugh do an Tighearna do Dhia, gu-n d' thàinig mi do'n dùthaich a mhionnaich an Tighearna d'ar n-aithrichibh gu-n tugadh e dhuinn.

4 Agus gabhaidh an sagart a' bhascaid as do làimh, agus cuiridh e sìos i air beulaobh altarach an Tighearna do Dhé.

5 Agus freagraidh tu agus their thu an làthair an Tighearna do Dhé, Bu Shirianach[q] air sheòl a bhi caillte[r] m'athair, agus chaidh e sìos do'n Eiphit[s], agus bha

e air chuairt an sin le beagan cuideachd[a],
agus dh'fhàs e 'n sin 'n a chinneach mòr,
cumhachdach, agus lìonmhor.
6 Agus bhuin na h-Eiphitich gu h-olc
ruinn[c], agus shàruich iad sinn, agus chuir
iad daorsa chruaidh oirnn.
7 Agus ghlaodh sinn ris an Tighearna,
Dia ar n-aithrichean, agus dh'éisd an
Tighearna r'ar guth[f], agus dh'amhairc e
air ar n-àmhghar, agus ar saothair, agus
ar foirneart :
8 Agus thug an Tighearna mach sinn
as an Eiphit le làimh chumhachdaich[i],
agus le gàirdean sìnte mach, agus le
uamhann mòr, agus le comharaidhean,
agus le iongantais[k]:
9 Agus thug e sinn do'n àite so, agus
thug e dhuinn am fearann so, fearann a
tha 'sruthadh le bainne agus mil[l].
10 Agus a nis, feuch, thug mi leam
ceud thoradh an fhearainn a thug thusa,
a Thighearna, dhomh. Agus cuiridh tu
e 'am fianuis an Tighearna do Dhé, agus
ni thu aoradh 'am fianuis an Tighearna
do Dhé[m].
11 Agus ni thu gairdeachas anns gach
*ni* maith a thug an Tighearna do Dhia
dhuit[o], agus do d'thigh, thu féin, agus an
Lebhitheach[p], agus an coigreach a *bhitheas*
'n 'ur measg.
12 'N uair a chuireas tu crìoch air
deachamh a thoirt seachad[q], *eadhon* uile
dheachamh do chinneis air an treas
bliadhna, bliadhna an deachaimh[s], agus
a bheir thu *e* do'n Lebhitheach, do'n
choigreach, do'n dìlleachdan, agus do'n
bhantraich, a chum gu-n ith iad an taobh
a stigh de d' gheatachaibh agus gu-n
sàsuichear iad ;
13 An sin their thu 'am fianuis an Tigh-
earna do Dhé, Thug mi leam na nithe
naomha as *mo* thigh, agus mar an ceud-
na thug mi iad do'n Lebhitheach, agus
do'n choigreach, do'n dìlleachdan, agus
do'n bhantraich, a réir d'àitheantan uile
a dh'àithn thu dhomh : cha do bhris
mi *aon* de d'àitheantaibh[u], ni mò a dhi-
chuimhnich mi *iad*[v].
14 Cha d'ith mi *'bheag* dhiubh a'm'
bhròn[w], ni mò a ghabh mi *'bheag* dhiubh
gu *jeum* neòghlan *sam bith*, ni mò a thug
mi *'bheag* dhiubh air son a' mhairbh :
dh'éisd mi ri guth an Tighearna mo Dhé ;
rinn mi a réir nan uile nithe a dh'àithn
thu dhomh.
15 Amhairc a nuas o ionad-còmhnuidh
do naomhachd[y], o nèamh[z], agus beann-
aich do shluagh Israel[a], agus am fearann
a thug thu dhuinn, mar a mhionnaich thu
d'ar n-aithrichibh[b], fearann a tha 'sruth-
adh le bainne agus mil.
16 Air an là 'n diugh[d] dh'àithn an
Tighearna do Dhia dhuit na reachdan
agus na breitheanais sin a dheanamh :
uime sin coimhididh agus ni thu iad le
d'uile chridhe agus le d'uile anam.
17 Rinn thu roghainn[e] an diugh de'n

R.C. 1451.

a caib. 7. 7
b Salm 147. 19, 20
c Ecs. 1. 11-14
d caib. 14. 2; 28. 9
e Ecs. 19. 5,6; Tit. 2. 14
f Ecs. ii.-iv.
g Salm 119. 6; Ròm. 16. 26
h Salm 148. 14
i Ecs. 12. 37, 51; 13. 3, 16
j 1 Pead. 2. 9
k caib. 4. 34
l Ecs. 3. 8
m Gnà. 3. 8; 1 Cor. 10. 31
n Ios. 4. 1
o caib. 12. 7, 12; 16. 11
p 1 Cor. 9. 11
q Lebh. 27. 30; Air. 18. 24
r Ios. 8. 32
s caib. 14. 28, 29
t caib. 11. 29; Ios. 8. 30-33
u Salm 18. 21-24; 26. 1-6; Gnio. 24. 16; 1 Eoin 3. 22
v Salm 119. 141
w Lebh. 7. 20; 21. 1, 11
x caib. 26. 10, 11
y Isa. 63. 15
z Isa. 66. 1
a Salm 28. 9; 51. 18
b Eabh. 6. 13-18
c caib. 26. 18
d caib. 11. 8
e Ecs. 24. 7; 2 Each. 34. 31; Isa. 44. 5; Sech. 13. 9; 2 Cor. 8. 5

Tighearna gu bhi 'n a Dhia dhuit, agus gu
gluasad 'n a shlighibh, agus gu 'reachdan
a ghleidheadh[b], agus 'àitheantan, agus
a bhreitheanais, agus gu éisdeachd r'a
ghuth.
18 Agus thagh[d] an Tighearna thusa an
diugh gu bhi a'd' shluagh sònraichte dha
fèin[e], mar a gheall e dhuit, agus a chum
gu-n gleidheadh tu 'àitheantan uile[g] ;
19 Agus a chum gu-n deanadh e àrd
thu[h] os ceann nan uile chinneach a rinn
e, ann an cliu, agus ann an ainm, agus
ann an urram ; agus a chum gu-m bitheadh
tu a'd' shluagh naomh[j] do'n Tighearna
do Dhia, mar a labhair e.

## CAIB. XXVII.

1 *Dh'àithn Maois do'n t-sluagh an lagh a sgrìobhadh air clachaibh mòra ; agus altair a thogail suas de chlachaibh slàna.* 11 *Mu bheannachdaibh agus mu mhallachdaibh.*

AGUS dh'àithn Maois agus seanairean
Israeil do'n t-sluagh, ag ràdh,
Gleidhibh na h-àitheantan uile a *tha* mi
ag àithneadh dhuibh an diugh.
2 Agus tarlaidh, air an là anns an téid
sibh thar Iordan[n] do'n fhearann a bheir
an Tighearna do Dhia dhuit, gu-n cuir
thu suas dhuit féin clachan mòra, agus
còmhdaichidh tu thairis le aol iad.
3 Agus sgrìobhaidh tu orra uile bhriath-
ran an lagha so[r], 'n uair a théid thu
thairis, a chum gu-n téid thu steach do'n
fhearann a bheir an Tighearna do Dhia
dhuit, fearann a tha 'sruthadh le bainne
agus le mil ; mar a gheall an Tighearna
Dia d'aithriche dhuit.
4 Uime sin an uair a théid sibh thar
Iordan, cuiridh sibh suas na clachan sin,
a *tha* mi ag àithneadh dhuibh air an
là 'n diugh, ann an sliabh Ebail[t], agus
còmhdaichidh tu thairis le aol iad.
5 Agus an sin togaidh tu suas altair
do'n Tighearna do Dhia, altair de chlach-
aibh : cha tog thu suas *inneal* iaruinn
*sam bith* orra.
6 De chlachaibh slàna togaidh tu altair
an Tighearna do Dhé, agus bheir thu
suas oirre ìobairtean-loisgte do an Tigh-
earna do Dhia.
7 Agus ìobraidh tu ìobairtean-sìth, agus
ithidh tu 'n sin, agus ni thu gairdeachas
an làthair an Tighearna do Dhé[x].
8 Agus sgrìobhaidh tu air na clachaibh
uile bhriathran an lagha so gu ro shoilleir.
9 Agus labhair Maois, agus na sagartan
na Lebhithich, ri Israel uile, ag ràdh,
Thoir an aire, agus éisd, O Israeil ; air
an là 'n diugh rinneadh thu a'd' shluagh
do'n Tighearna do Dhia[c].
10 Uime sin éisdidh tu ri guth an Tigh-
earna do Dhé, agus ni thu 'àitheantan,
agus a reachdan, a *tha* mi ag àithneadh
dhuit air an là 'n diugh.
11 Agus dh'àithn Maois do'n t-sluagh
air an là sin féin, ag ràdh,
12 Seasaidh iad so air sliabh Gheridsim

a bheannachadh an t-sluaigh, 'n uair a théid sibh thar Iordan; Simeon, agus Lebhi, agus Iudah, agus Isachar, agus Ioseph, agus Beniamin.

13 Agus seasaidh iad so air sliabh Ebail a mhallachadh; Reuben, Gad, agus Aser, agus Sebulun, Dan, agus Naphtali.

14 Agus labhraidh na Lebhithich[e], agus their iad ri daoinibh Israeil uile le guth àrd,

15 Mallaichte *gu robh* an duine a ni dealbh snaidhte[f] no leaghta, gràineileachd do'n Tighearn', obair làmh an fhir-cheirde, agus a chuireas *e* ann an *ionad* dìomhair[h]: agus freagraidh an sluagh uile, agus their iad, Amen.

16 Mallaichte *gu robh* esan a ni tàir air 'athair no air a mhàthair[j]: agus their an sluagh uile, Amen.

17 Mallaichte *gu robh* esan a dh'atharraicheas crìoch[l] *fearainn* a choimhearsnaich: agus their an sluagh uile, Amen.

18 Mallaichte *gu robh* esan a chuireas an dall air seacharan 's an t-slighe[n]: agus their an sluagh uile, Amen.

19 Mallaichte *gu robh* esan a chlaonas breitheanas a' choigrich[p], an dilleachdain, agus na bantraich: agus their an sluagh uile, Amen.

20 Mallaichte *gu robh* esan a luidheas le mnaoi 'athar[s], a chionn gu bheil e a' leigeadh ris còmhdaich 'athar: agus their an sluagh uile, Amen.

21 Mallaichte *gu robh* esan a luidheas le ainmhidh sam bith[w]: agus their an sluagh uile, Amen.

22 Mallaichte *gu robh* esan a luidheas le 'phiuthair[x], nighean 'athar, no nighean a mhàthar: agus their an sluagh uile, Amen.

23 Mallaichte *gu robh* esan a luidheas le 'mhàthair-chéile[z]: agus their an sluagh uile, Amen.

24 Mallaichte *gu robh* esan a bhuaileas a choimhearsnach gu h-uaigneach[b]: agus their an sluagh uile, Amen.

25 Mallaichte *gu robh* esan a ghabhas duais air son duine neo-chiontach a mharbhadh[d]: agus their an sluagh uile, Amen.

26 Mallaichte *gu robh* esan nach daingnich[e] uile bhriathran an lagha so chum an deanamh[g]: agus their an sluagh uile, Amen[h].

## CAIB. XXVIII.

1 *Beannachdan air an gealltainn dhoibhsan a bhitheas ùmhal do lagh Dhé.* 15 *Mallachdan orrasan a bhitheas eas-ùmhal.*

AGUS tarlaidh, ma dh'éisdeas tu gu dùrachdach[k] ri guth an Tighearna do Dhé, a choimhead agus a dheanamh 'àitheantan uile, a *tha* mi ag àithneadh dhuit air an là 'n diugh, gu-n cuir an Tighearna do Dhia suas thu os ceann[n] uile chinneacha na talmhainn.

2 Agus thig na beannachdan so uile ort, agus beiridh iad ort[a]; ma dh'éisdeas tu ri guth an Tighearna do Dhé[b].

3 Beannaichte *bithidh* tu 's a' bhaile[c], agus beannaichte *bithidh* tu 's a' mhachair.

4 Beannaichte *bithidh* toradh do chuirp[d], agus toradh d'fhearainn, agus toradh do spréidhe, fàs do chruidh, agus treuda do chaorach.

5 Beannaichte *bithidh* do bhascaid agus do chuibhrionn.

6 Beannaichte *bithidh* tu 'n uair a thig thu stigh[g], agus beannaichte *bithidh* tu 'n uair a théid thu mach.

7 Bheir an Tighearna fainear gu-m bi do naimhdean, a dh'éireas suas a'd' aghaidh, air am bualadh roimh do ghnùis[i]: thig iad a mach a'd' aghaidh air aon slighe, agus teichidh iad romhad air seachd slighibh[k].

8 Aithnidh an Tighearn' am beannachadh[m] ort a'd' thighean-tasgaidh, agus anns gach ni ris an cuir thu do làmh; agus beannaichidh e thu 's an fhearann a bheir an Tighearna do Dhia dhuit.

9 Daingnichidh[o] an Tighearn' thu a'd' shluagh naomh dha féin, mar a mhionnaich e dhuit[q], ma ghleidheas tu àitheantan an Tighearna do Dhé, agus *ma* ghluaiseas tu 'n a shlighibh.

10 Agus chi uile chinnich na talmhainn[r] gu-n goirear ainm an Tighearn' ort[t], agus bithidh eagal orra romhad[u].

11 Agus ni an Tighearna saoibhir[v] thu ann am maoin, ann an toradh do chuirp, agus ann an toradh do spréidhe, agus ann an toradh do thalmhainn, anns an talamh a mhionnaich an Tighearna do d'aithrichibh a thabhairt duit.

12 Fosglaidh an Tighearna dhuit a dheadh ionmhas, na nèamhan a thoirt uisge do d'fhearann 'n a àm[y], agus a bheannachadh uile oibre do làimhe; agus bheir thu 'an iasachd do mhòran[a] chinneach, agus cha ghabh thu 'an iasachd.

13 Agus ni an Tighearn' an ceann dhìot[c], agus ni h-e an t-earball; agus bithidh tu mhàin 'an uachdar, agus cha bhi thu 'an iochdar; ma dh'éisdeas tu ri àitheantaibh an Tighearna do Dhé, a *tha* mi ag àithneadh dhuit air an là 'n diugh, gu-n coimhead agus gu-n dean *thu iad*.

14 Agus cha téid thu 'thaobh[f] o aon air bith de na briathraibh a *tha* mi ag àithneadh dhuit an diugh, a chum na làimhe deise[i] no chum na làimhe clìthe, a dhol an déigh dhiathan eile a dheanamh seirbhis doibh.

15 Ach tarlaidh, mur éisd thu ri guth an Tighearna do Dhé[j], a thoirt fainear gu-n dean thu 'àitheantan agus a reachdan uile, a *tha* mi ag àithneadh dhuit an diugh, gu-n tig na mallachdan so uile ort[l], agus gu-m beir iad ort.

16 Mallaichte *bithidh* tu 's a' bhaile[m], agus mallaichte *bithidh* tu 's a' mhachair.

R.C. 1451.

[a] rann. 15, 45
[b] 1 Tim. 4. 8
[c] Gen. 39. 5
Sa. 128. 1-4
[d] caib. 7. 13
Gen. 49. 25
Sa. 107. 38
127. 3
[e] caib. 33. 10
[f] Ecs. 20. 4, 23
Isa. 44. 9
Hos. 13. 2, 3
[g] Salm 121. 8
[h] 2 Ri. 17. 9, 10
Ier. 23. 24
[i] 2 Sam. 22. 38-41
[j] Lebh. 19. 3
Gnà. 30. 17
[k] Ios. 8. 22
2 Each. 14. 9-15
[l] caib. 19. 14
[m] Lebh. 25. 21
[n] Lebh. 19. 14
[o] Salm 87. 5
2 Tes. 3. 3
1 Pead. 5. 10
[p] Ecs. 22. 21-24
Mal. 3. 5
[q] Ecs. 19. 5, 6
[r] Mal. 3. 12
[s] Lebh. 18. 8
20. 11
1 Cor. 5. 1
[t] Dan. 9. 18, 19
[u] caib. 11. 25
1 Each. 14. 17
[v] Gnà. 10. 22
[w] Lebh. 18. 23
20. 15
[x] Lebh. 18. 9
20. 17
[y] Ioel 2. 23
[z] Lebh. 18. 17
20. 14
[a] caib. 15. 6
[b] caib. 19. 11, 12
Ecs. 21. 12-14
[c] Isa. 9. 14, 15
[d] Ecs. 23. 7, 8
Gnà. 1. 11-19
Ese. 22. 12
[e] caib. 28. 15
Sa. 119. 21
Gal. 3. 10
[f] caib. 5. 32
[g] Ròm. 10. 5
[h] Ier. 11. 3-5
Ròm. 3. 19
[i] Isa. 30. 21
[j] Lebh. 26. 14, &c.
[k] Ecs. 15. 26
Lebh. 26. 3
[l] Tuir. 2. 17
[m] Mal. 2. 2
[n] caib. 26. 19

17 Mallaichte *bithidh* do bhascaid agus do chuibhrionn.

18 Mallaichte *bithidh* toradh do chuirp, agus toradh d'fhearainn, fàs do chruidh, agus treudan do chaorach.

19 Mallaichte *bithidh* tu 'n uair a thig thu stigh, agus mallaichte *bithidh* tu 'n uair a théid thu mach.

20 Cuiridh an Tighearn' ort mallachadh, mi-shuaimhneas[c], agus achmhasan[d], anns gach ni ris an cuir thu do làmh gu 'dheanamh, gus an sgriosar thu[e], agus gus an téid as duit gu h-obann, air son aingidheachd do ghniomhara leis an do thréig thu mise.

21 Bheir an Tighearn' air a' phlàigh leantuinn riut[g], gus an claoidh e thu bhàrr an fhearainn, d'am bheil thu 'dol a steach g' a shealbhachadh.

22 Buailidh an Tighearna thu le caitheamh agus le fiabhrus, agus le ain-teas, agus le àrd-losgadh, agus leis a' chlaidheamh[1], agus le seargadh[i], agus le fuar-dhealt; agus leanaidh iad thu gus an téid as duit.

23 Agus bithidh do speuran a *tha* os do cheann 'n an umha[k], agus an talamh a *tha* fodhad 'n a iarunn.

24 Ni an Tighearn' uisge d'fhearainn 'n a luaithre agus 'n a dhuslach: o nèamh thig e nuas ort[n], gus an sgriosar thu.

25 Bheir an Tighearna fainear gu-m buailear thu air beulaobh do naimhdean[o]: théid thu mach air aon slighe 'n an aghaidh, agus teichidh tu rompa air seachd slighibh; agus atharraichear thu chum uile rioghachda na talmhainn[q].

26 Agus bithidh do chlosach[r] 'n a biadh aig uile eunlaith an athair, agus aig beathaichibh na talmhainn, agus cha-n fhuadaich duine sam bith air falbh iad.

27 Buailidh an Tighearn' thu le neasgaid na h-Eiphit[t], agus le ruith fola, agus le càrr, agus le cloimh, de nach bi e 'n comas do leigheas.

28 Buailidh an Tighearn' thu le cuthach, agus le doille, agus le uamhann cridhe[w].

29 Agus smeuraichidh tu mu mheadhon-là[x], mar a smeuraicheas an dall 's an dorchadas, agus cha soirbhich leat a'd' shlighibh: agus bithidh tu mhàin fo fhoirneart, agus air do chreachadh a ghnàth, agus cha teasairg duine sam bith *thu*.

30 Ni thu ceangal-pòsaidh ri mnaoi[a], agus luidhidh fear eile leatha: togaidh tu tigh[b], agus cha ghabh thu còmhnuidh ann: suidhichidh tu fion-lios, agus cha tionail thu 'fhion-dhearcan.

31 Marbhar do dhamh fa chomhair do shùl, agus cha-n ith thu dheth: bheirear air falbh d'asal a dh'aindeoin as do làthair, agus cha toirear air a h-ais dhuit i: bheirear do chaoraich do d' naimhdibh, agus cha bhi neach agad a bheir uatha *iad*.

32 Bheirear do mhic agus do nigheanan

B.C. 1451.

a 2 Each. 29. 9
b Neh. 9. 36, 37
Ier. 5. 17
c Isa. 28. 19
d Isa. 30. 17
e 1 Sam. 14. 20
Sech. 14. 13
f Isa. 1. 6
g Ier. 24. 10
h 2 Each. 36. 6, 17
1 no, *tart.*
i Am. 4. 9, 10
j Salm 44. 14
k Ier. 14. 1-6
l Mic. 6. 15
Hag. 1. 6
m Ioel 1. 4
n rann 12
o caib. 32. 30
p Am. 7. 1, 2
q Ier. 15. 4
r Salm 79. 2
Ier. 7. 33
s 2 Ri. 24. 14
Tuir. 1. 5
2 no, *sealbhaichidh.*
t Ecs. 9. 9, 11
1 Sam. 5. 6, 12
u Bre. 2. 11-15
v rann. 12, 13
w Ier. 4. 9
x Iob 5. 14
Isa. 59. 10
y rann 15
z 2 Ri. 17. 20
a Ier. 8. 10
b Am. 5. 11
Mic. 6. 15
c Ese. 14. 8
1 Cor. 10. 11
d Neh. 9. 35-37
e caib. 32. 15
f 2 Each. 12. 8
Ier. 5. 19
Ese. 17. 3, 7, 12
g Tuir. 5. 2-6

do shluagh eile[a], agus chi do shùilean, agus fàilnichidh iad *le fadal* air an son ré an là: agus cha *bhi* neart sam bith a'd' làimh.

33 Toradh d'fhearainn[b], agus do shaothair uile, ithidh cinneach suas nach b'aithne dhuit; agus bithidh tu mhàin fo fhòirneart agus air do bhruthadh an còmhnuidh:

34 Air chor as gu-m bi thu air mhi-chéill, air son seallaidh do shùl a chi thu.

35 Buailidh an Tighearn' thu 's na glùinibh, agus anns na cosaibh, le neasgaid chràitich nach gabh leigheas, o bhonn do choise[f] gu mullach do chinn.

36 Bheir an Tighearn' thu *féin*[h], agus do rìgh a chuireas tu os do cheann, gu cinneach nach b'aithne aon chuid duit féin no do d'aithrichibh; agus an sin ni thu seirbhis do dhiathaibh eile, *do* fhiodh agus *do* chloich.

37 Agus bithidh tu a'd' uamhas, a'd' shamhladh, agus a'd' leth-fhocal[j], am measg nan uile chinneach gus an treòraich an Tighearn' thu.

38 Bheir thu mòran sìl a mach do'n fhearann[l], ach is beag a chruinnicheas tu stigh: oir ithidh an locust suas e[m].

39 Suidhichidh tu fìon-liosan agus deassichidh tu *iad*, ach cha-n òl thu de'n fhìon, ni mò a chruinnicheas tu *na dearcan*: oir ithidh a' chnuimh iad[p].

40 Bithidh croinn-olaidh air feadh do chrìochan uile, ach cha-n ung thu thu *féin* leis an olaidh: oir tilgidh do chrann-olaidh *a thoradh*.

41 Ginidh tu mic agus nigheanan, ach cha mheal thu iad; oir théid iad 'am braighdeanas[s].

42 Do chraobhan uile agus toradh d'fhearainn, millidh[2] an locust.

43 Eiridh an coigreach a tha 'n 'ur measg suas gu ro àrd os do cheann[u]; agus thig thusa nuas gu ro ìosal.

44 Bheir e 'an iasachd dhuit[v], agus cha toir thusa 'an iasachd dha: bithidh esan 'n a cheann, agus bithidh tusa ann ad earball.

45 Agus thig na mallachdan so uile ort[y], agus leanaidh iad thu, agus beiridh iad ort, gus an sgriosar thu[z]; a chionn nach d'éisd thu ri guth an Tighearna do Dhé, a ghleidheadh 'àitheantan agus a reachdan a dh'àithn e dhuit.

46 Agus bithidh iad ort mar chomharadh[c] agus mar iongantas, agus air do shliochd a chaoidh.

47 A chionn nach d' rinn thu seirbhis do'n Tighearna do Dhia[d] le gairdeachas, agus le subhachas cridhe, air son pailteis nan uile *nithe*[e];

48 Uime sin ni thu seirbhis do d' naimhdibh[f], a chuireas an Tighearn' a'd' aghaidh, ann an ocras[g], agus ann an tart, agus ann an lomnochdaidh, agus ann an uireasbhuidh nan uile *nithe*: agus cuiridh

e cuing iaruinn air do mhuineal[a], gus an cuir e as duit.

49 Bheir an Tighearna cinneach a'd' aghaidh o *ionad* fad o *làimh*[d], o iomall na talmhainn, mar an iolair air iteig[e]; cinneach nach tuig thu an cainnt ;

50 Cinneach aig am bheil aghaidh bhorb[1], nach toir urram do ghnùis an aosmhoir[g], agus nach dean iochd ris an òg.

51 Agus ithidh e toradh do spréidhe, agus toradh d'fhearainn, gus an sgriosar thu : neach nach fàg agad arbhar, fìon, no oladh, fàs do chruidh, no treudan do chaorach, gus an cuir e as duit.

52 Agus teannaichidh e thu ann ad gheatachaibh uile[j], gus am brisear sìos do bhallachan àrda agus daingnichte, anns an robh do dhòigh, air feadh d'fhearainn uile ; agus teannaichidh e thu ann ad gheatachaibh, air feadh d'fhearainn uile a thug an Tighearna do Dhia dhuit.

53 Agus ithidh tu toradh do chuirp féin[l], feòil do mhac agus do nigheanan, a thug an Tighearna do Dhia dhuit, anns a' chogadh, agus anns an teinn, leis an teannaich do naimhdean thu :

54 *Air chor as* an duine *a tha* maoth 'n 'ur measg, agus ro shòghar, gu-m bi a shùil olc[m] a thaobh a bhràthar, agus a thaobh mnatha 'uchd féin[n], agus a thaobh iarmaid a chloinne a dh'fhàgas e :

55 Air chor as nach toir e do aon diubh *a' bheag* a dh'fheòil a chloinne a dh'itheas e ; a chionn nach fàgar a' bheag aige 's a' chogadh, agus anns an teinn, leis an teannaich do naimhdean thu a'd' gheatachaibh uile.

56 A' bhean mhaoth agus shòghar 'n 'ur measg, nach dùraichdeadh bonn a coise a chur air an talamh a thaobh mùirn agus maothalachd, bithidh a sùil olc a thaobh fir-pòsda a h-uchd, agus a thaobh a mic, agus a thaobh a h-ighinn,

57 Agus a thaobh a' mhaothrain a thig a mach o eadar a cosaibh, agus a thaobh a cloinne[r] a bheireas i: oir ithidh i iad[s] a dh'uireasbhuidh nan uile *nithe* 'an dìomhaireachd anns a' chogadh, agus anns an teinn, leis an teannaich do nàmhaid thu a'd' gheatachaibh.

58 Mur toir thu an aire uile bhriathran an lagha so a dheanamh, a tha sgrìobhta 's an leabhar so, a chum gu-m bi eagal an ainm ghlòrmhoir[t] agus uamhasaich[u] so ort, AN TIGHEARNA[w] DO DHIA[x] ;

59 An sin ni an Tighearna do phlàighean iongantach[y], agus plàighean do shliochd, *eadhon* plàighean mòra agus maireannach, agus eucailean cràiteach agus fadalach.

60 A bhàrr air so, bheir e ort uile ghalaran na h-Eiphit[b], roimh an robh eagal ort ; agus leanaidh iad riut.

61 Mar an ceudna gach tinneas, agus gach plàigh, nach *'eil* sgrìobhta ann an leabhar an lagha so, iad sin bheir an Tighearn' ort, gus an sgriosar thu.

B.C. 1451.

[a] Ier. 28. 14
[b] Neh. 7. 4
Isa. 1. 9
[c] Neh. 9. 23
[d] Ier. 5. 15
6. 22, 23
[e] Tuir. 4. 19
[1] *làidir an aghaidh, Gnà. 7. 13; Ecl. 8. 1; Dan. 8. 23.*
[f] caib. 30. 9
Ier. 32. 41
[g] 2 Each. 36. 17
Isa. 47. 6
[h] Gnà. 1. 26
Isa. 1. 24
[i] Ier. 16. 13
50. 17
Ese. 11. 16, 17
[j] 2 Ri. 25. 1-4
Isa. 1. 7
62. 8
[k] Am. 9. 4
[l] 2 Ri. 6. 28, 29
Ier. 19. 9
Tuir. 2. 20
4. 10
[m] caib. 15. 9
Mat. 20. 15
[n] caib. 13. 6
Mic. 7. 5
[o] Iob 7. 4
[p] Hos. 8. 13
9. 3
[q] caib. 17. 16
[r] Isa. 49. 15
[s] rann 53
[t] Neh. 9. 5
Salm 72. 19
[u] Salm 111. 9
[v] caib. 5. 2, 3
[w] Ecs. 6. 2, 3
Salm 83. 18
[x] Ecs. 20. 2
Salm 50. 7
Isa. 41. 10
[y] Dan. 9. 12
[z] Ecs. 8. 12
[a] caib. 4. 34
[b] caib. 7. 15
[c] Isa. 6. 9, 10
63. 17
Eoin 8. 43

62 Agus fàgar sibh tearc ann an àireamh[b], 'an àite gu-n robh sibh mar reulta nèimh 'an lìonmhoireachd[c] ; a chionn nach d'éisd thu ri guth an Tighearna do Dhé.

63 Agus tarlaidh, mar a rinn an Tighearna gairdeachas os 'ur ceann a dheanamh maith dhuibh[f], agus *gu*'r deanamh lìonmhor, mar sin gu-n dean an Tighearna gairdeachas os 'ur ceann gu'r sgrios[h], agus gu'r toirt gu neo-ni ; agus spìonar sibh as an fhearann d'am bheil thu a' dol g'a shealbhachadh.

64 Agus sgapaidh an Tighearn' thu am measg nan uile chinneach[i], o'n dara ceann de'n talamh eadhon gus an ceann eile de'n talamh ; agus an sin ni thu seirbhis do dhiathaibh eile, nach b'aithne *aon chuid* duit féin no do d'aithrichibh, eadhon *do* fhiodh agus *do* chloich.

65 Agus am measg nan cinneach sin cha-n fhaigh thu suaimhneas sam bith[k], ni mò bhitheas fois aig bonn do choise : ach bheir an Tighearna dhuit an sin cridhe gealtach, agus fàilneachadh shùl, agus doilgheas inntinn.

66 Agus bithidh do bheatha crochta ann an amharus fa d' chomhair ; agus bithidh eagal ort a là agus a dh'oidhche, agus cha bhi cinnte air bith agad de d' bheatha.

67 'S a' mhaduinn their thu[o], Och ! nach b'e 'm feasgar e ; agus 's an fheasgar their thu, Och ! nach b'e a' mhaduinn e ; air son eagail do chridhe leis am bi eagal ort, agus air son seallaidh do shùl a chi thu.

68 Agus bheir an Tighearna rithis thu do'n Eiphit ann an longaibh[p], air an an t-slighe mu'n dubhairt mi riut[q], Cha-n fhaic thu rithis i tuilleadh : agus an sin reicear sibh ri 'ur naimhdibh mar thràillean agus mar bhan-thràillean, agus cha bhi neach ann gu 'ur ceannach.

## CAIB. XXIX.

2 *Earail do chloinn Israeil an coimhcheangal ri Dia a choimhead.* 29 *Buinidh nithe dìomhair do'n Tighearna.*

IS iad sin briathran a' choimhcheangail a dh'àithn an Tighearna do Mhaois a dheanamh ri cloinn Israeil, ann an tìr Mhoaib, a thuilleadh air a' choimhcheangal a rinn e riu ann an Horeb[v].

2 Agus thug Maois gairm do Israel uile, agus thubhairt e riu, Chunnaic sibh gach ni a rinn an Tighearna fa chomhair 'ur sùl ann an tìr na h-Eiphit[z], ri Pharaoh, agus r'a sheirbhisich uile, agus r'a fhearann uile ;

3 Na deuchainnean[a] mòra a chunnaic do shùilean, na comharaidhean agus na h-iongantais mhòra sin ;

4 Gidheadh cha d'thug an Tighearna dhuibh cridhe a thuigsinn[c], agus sùilean a dh'fhaicinn, agus cluasan a chluinntinn, gus an là 'n diugh.

5 Agus threòraich mise sibh dà fhichead
bliadhna 's an fhàsach : cha do chaitheadh
'ur n-eudach dhibh le aois[a], agus cha
do chaitheadh do bhròg le aois bhàrr do
choise.
6 Cha d'ith sibh aran[d], ni mò dh'òl
sibh fion[f], no deoch làidir ; a chum gu-m
bitheadh fios agaibh gur mise an Tigh-
earna 'ur Dia.
7 Agus an uair a thàinig sibh do'n àite
so, thàinig Sihon rìgh Hesboin[h], agus Og
rìgh Bhasain, a mach 'n ar n-aghaidh
chum catha, agus bhuail sinn iad.
8 Agus ghlac sinn am fearann, agus thug
sinn e mar oighreachd do na Reubenich,
agus do na Gadaich, agus do leth-thréibh
Mhanaseh.
9 Gleidhibh uime sin briathran a'
choimhcheangail so[j], agus deanaibh iad,
a chum gu-n soirbhich leibh anns gach ni
a ni sibh.
10 Tha sibh uile 'n 'ur seasamh an
diugh an làthair an Tighearna 'ur Dé[k];
ceannardan 'ur treubha, 'ur seanairean,
agus 'ur luchd-riaghlaidh, fir Israeil uile,
11 'Ur clann bheag, 'ur mnathan, agus
do choigreach a tha ann ad champ o fhear-
gearraidh d'fhiodha[n] gu fear - tarruing
d'uisge ;
12 A chum gu-n rachadh tu ann an
coimhcheangal ris an Tighearna do Dhia,
agus 'n a mhionnaibh-san[q], a tha 'n Tigh-
earna do Dhia a' deanamh riut air an là
'n diugh :
13 A chum gu-n daingnich[r] e thu an
diugh mar shluagh dha féin, agus *gu*-m
bi esan dhuit-sa 'n a Dhia, mar a thubh-
airt e riut[s], agus mar a mhionnaich e do
d'aithrichibh, do Abraham[t], do Isaac[u],
agus do Iacob[v].
14 Agus cha-n ann ribhse mhàin a *tha*
mise a' deanamh a' choimhcheangail so,
agus nam mionnan so ;
15 Ach ris-*san* a tha 'n so maille ruinn
'n a sheasamh an diugh an làthair an
Tighearna ar Dé[x], agus *mar an ceudna*
ris-san nach *'eil* an so maille ruinn an
diugh :
16 (Oir is aithne dhuibh cionnus a
bha sinn a chòmhnuidh ann an tìr na
h-Eiphit, agus cionnus a thàinig sinn
troimh mheadhon nan cinneach air an
deachaidh sibh seachad ;
17 Agus chunnaic sibh an gràineileachd-
an, agus an ìodholan[3], fiodh agus clach,
airgiod agus òr, a *bha* 'n am measg :)
18 Air eagal gu-m bitheadh 'n 'ur measg
fear, no bean, no teaghlach, no treubh, a
chlaonas a chridhe air falbh an diugh o'n
Tighearna ar Dia, a dhol a dheanamh
seirbhis do dhiathaibh nan cinneach sin ;
air eagal gu-m bitheadh 'n 'ur measg
freumh a bheir uaith *mar thoradh*[4] nimh[b]
agus searbhas[c];
19 Agus an uair a chluinneas e briathran
a' mhallachaidh so, an sin gu-m beann-
aich se e féin 'n a chridhe, ag ràdh, Bith-

R.C. 1451.

1 *danarr-achd.*
a caib. 8. 4
b Isa. 30. 1 Ròm. 2. 5
c Salm 74. 1
d Ecs. 16. 35 Salm 78. 24, 25
e Salm 79. 5
f 1 Cor. 9. 25
g caib. 9. 14 Ese. 14. 7, 8
h Air. 21. 23
i Mat. 24. 51
j Ios. 1. 7, 8
k 2 Each. 23. 16 34. 29-32 Neh. 8. 2
l Ier. 17. 6 Seph. 2. 9
m Salm 107. 34
n Ios. 9. 21, 27
o Gen. 19. 24 Ier. 20. 16
p 1 Ri. 9. 8, 9
q Neh. 10. 29
r caib. 28. 9
s Ecs. 6. 7
t Gen. 17. 7
u Gen. 26. 3, 4
v Gen. 28. 13-15
2 no, *nach d'thug dhoibh ni.*
w Dan. 9. 11-14
x Gnio. 2. 39
y 1 Ri. 14. 15
z Ier. 23. 18 Deut. 2. 22, 28 1 Cor. 2. 16
a Salm 78. 2-7 2 Tim. 3. 16
3 *diathan aolaich.*
4 *luibh phuinn-seanta.*
b Gnio. 8. 23
c Eabh. 12. 15
d 1 Ri. 8. 47, 48

idh sìth agam, ged a ghluais mi ann an
anamiann[1] mo chridhe féin, a chur misge
ri pathadh[b]:
20 Cha chaomhain an Tighearn' e, ach
an sin cuiridh fearg[c] an Tighearn', agus
'eud[e], smùid diubh an aghaidh an duine
sin, agus luidhidh gach mallachadh air a
*tha* sgrìobhta 's an leabhar so, agus dubh-
aidh an Tighearna mach 'ainm[g] o bhi fo
nèamh.
21 Agus sgaraidh[i] an Tighearn' e chum
uilc, a mach á treubhan Israeil uile, a
réir uile mhallachdan a' choimhcheangail,
*a tha* sgrìobhta ann an leabhar an lagha
so :
22 Air chor as gu-n abair an ginealach
ri teachd, 'ur clann a dh'éireas suas 'n 'ur
déigh, agus an coigreach a thig o thìr fad
o làimh, 'n uair a chi iad plàighean an
fhearainn sin, agus 'eucailean a leig an
Tighearn' air ;
23 *Agus gu bheil* a thalamh uile 'n a
phronnusc, agus 'n a shalann[l], *agus* 'n a
losgadh, nach 'eil e air a chur, no a' toirt
toraidh uaith[m], agus nach 'eil feur sam
bith a' fàs ann, cosmhuil ri sgrios Shodoim
agus Ghomorrah, Admah agus Sheboim,
a sgrios an Tighearna 'n a fheirg[o], agus
'n a chorruich ;
24 Their eadhon na h-uile chinnich,
C'ar son a bhuin an Tighearna[p] mar so
ris an fhearann so? Ciod is *ciall* do theas
na corruich mhòir so?
25 An sin their daoine, A chionn gu-n
do thréig iad coimhcheangal an Tighearna
Dé an aithrichean a rinn e riu, 'n uair a
thug e mach iad á tìr na h-Eiphit.
26 Oir chaidh iad agus rinn iad seirbhis
do dhiathaibh eile, agus rinn iad aoradh
dhoibh, diathan nach b'aithne dhoibh,
agus nach d'thug esan dhoibh[2].
27 Agus las corruich an Tighearn'[w] an
aghaidh an fhearainn so, a thoirt nam
mallachdan sin uile air *a tha* sgrìobhta
's an leabhar so.
28 Agus spìon an Tighearn' a mach iad[y]
as am fearann ann am feirg, agus ann an
corruich, agus ann an lasan ro mhòr,
agus thilg e iad do dhùthaich eile, mar
air an là 'n diugh.
29 *Buinidh* na *nithe* dìomhair do'n
Tighearn' ar Dia[z], ach na *nithean a tha*
foillsichte dhuinne[a], agus d'ar cloinn a
chaoidh, a chum gu-n dean sinn uile
bhriathran an lagha so.

## CAIB. XXX.

1 *Maitheas agus tròcair air an gealltainn dhoibh-san a bheir géill do àitheantaibh an Tighearna.* 15 *Beatha agus bàs air an cur fa 'n comhair.*

AGUS an uair a thig na nithe so uile
ort, am beannachadh agus am mall-
achadh, a chuir mise romhad, agus a
chuimhnicheas tu *orra*[d] am measg nan
cinneach uile chum an d'fhògair an Tigh-
earna do Dhia thu,
2 Agus a philleas tu dh'ionnsuidh an

Tighearna do Dhé[a], agus a bheir thu géill d'a ghuth, a réir nan uile nithe *a tha* mise ag àithneadh dhuit air an là 'n diugh, thu féin agus do chlann, le d'uile chridhe, agus le d'uile anam ;

3 An sin bheir an Tighearna do Dhia air ais do bhraighdeanas, agus ni e iochd riut, agus pillidh e agus cruinnichidh e thu as na h-uile chinnich a chum an do sgap an Tighearna do Dhia thu.

4 Ma dh'fhògradh *neach* agad[d] gus a' *chuid* a's iomallaiche de nèamh, as a sin cruinnichidh an Tighearna do Dhia thu, agus as a sin bheir e thu :

5 Agus bheir an Tighearna do Dhia thu do'n fhearann a shealbhaich d'aithrichean, agus sealbhaichidh tu e ; agus ni e maith dhuit, agus bheir e ort fàs lìonmhor os ceann d'aithrichean.

6 Agus timchioll-ghearraidh ;an Tighearna do Dhia do chridhe, agus cridhe do shliochd, a ghràdhachadh an Tighearna do Dhé le d'uile chridhe, agus le d'uile anam, a chum gu-m bi thu beò.

7 Agus cuiridh an Tighearna do Dhia na mallachdan sin uile air do naimhdibh[i], agus orra-san aig am bheil fuath dhuit, a rinn geur-leanmhuinn ort.

8 Agus pillidh tu agus bheir thu géill do ghuth an Tighearn', agus ni thu 'àitheantan uile a tha mise ag àithneadh dhuit an diugh.

9 Agus ni an Tighearna do Dhia pailt[k] thu ann an uile obair do làimhe, ann an toradh do chuirp, agus ann an toradh do spréidhe, agus ann an toradh d'fhearainn, a chum maith : oir ni an Tighearna rìs gairdeachas[l] os do cheann chum maith, mar a rinn e gairdeachas os ceann d'aithrichean ;

10 Ma dh'éisdeas tu ri guth an Tighearna do Dhé[m], a ghleidheadh 'àitheantan[n], agus a reachdan, a tha sgrìobhta ann an leabhar an lagha so, *agus* ma philleas tu[p] chum an Tighearna do Dhé le d'uile chridhe, agus le d'uile anam.

11 Oir an àithne so a *tha* mise ag àithneadh dhuit an diugh, cha-n '*eil* i 'm folach ort[r], ni mò *tha* i fada uait.

12 Cha-*n 'eil* i 's na nèamhan[s], air chor as gu-n abradh tu, Cò théid suas air ar son do na nèamhan, agus a bheir i d'ar n-ionnsuidh, a chum gu-n cluinn sinn i, agus gu-n dean sinn i ?

13 Ni mò *tha* i 'n taobh thall de'n fhairge, air chor as gu-n abradh tu, Cò théid a null air ar son thar an fhairge, agus a bheir i d'ar n-ionnsuidh a chum gu-n cluinn sinn i, agus gu-n dean sinn i?

14 Ach *tha* am focal ro fhagus duit, ann ad bheul, agus ann ad chridhe, chum gu-n dean thu e.

15 Feuch, chuir mi romhad an diugh beatha agus maith[z], agus bàs agus olc ;

16 A mheud gu bheil mi ag àithneadh dhuit an diugh an Tighearna do Dhia a ghràdhachadh[a], gluasad 'n a shlighibh, agus 'àitheantan a ghleidheadh[b], agus a reachdan, agus a bhreitheanais, a chum gu-m bi thu beò, agus gu-m fàs thu lìonmhor, agus gu-m beannaich an Tighearna do Dhia thu 's an fhearann d'am bheil thu 'dol g' a shealbhachadh.

17 Ach ma thionndaidheas do chridhe air falbh[c] agus nach éisd thu, ach gu-n tairngear air falbh thu, agus gu-n dean thu aoradh do dhiathaibh eile, agus gu-n dean thu seirbhis dhoibh ;

18 Tha mi ag innseadh[e] dhuibh air an là 'n diugh, gu-n sgriosar gu cinnteach sibh, *agus* nach buanaich sibh 'ur làithean air an fhearann, d'am bheil thu 'dol thar Iordan, gu gabhail a steach g'a shealbhachadh.

19 Tha mi a' gairm[f] nan nèamh[g] agus na talmhainn[h] mar fhianuisean 'n 'ur n-aghaidh air an là 'n diugh, gu-n do chuir mi beatha agus bàs f'ar comhair, beannachadh agus mallachadh : uime sin ròghnuich beatha, chum gu-m bi thu féin agus do shliochd beò :

20 A chum gu-n gràdhaich thu an Tighearna do Dhia, *agus* gu-n toir thu géill d' a ghuth, agus gu-n lean thu ris ; (oir *is* esan do bheatha[j], agus fad do làithean ;) a chum gu-n gabh thu còmhnuidh 's an fhearann a mhionnaich an Tighearna do d'aithrichibh, do Abraham, do Isaac, agus do Iacob, gu-n tugadh e dhoibh.

## CAIB. XXXI.

1 *Thug Maois misneach do Iosua agus do'n t-sluagh.* 9 *Thug e 'n lagh do na sagartaibh, agus dh'àithn e dhoibh aig ceann gach seachd bliadhna a leughadh 'an éisdeachd an t-sluaigh.* 19 *Thug Dia laoidh do Mhaois mar fhianuis 'n an aghaidh.*

AGUS chaidh Maois agus labhair e na briathra so ri Israel uile.

2 Agus thubhairt e riu, *Tha* mise ceud agus fichead bliadhna dh'aois[o] air an là 'n diugh ; cha-n urrainn mi tuilleadh dol a mach agus teachd a steach : agus thubhairt an Tighearna rium[q], Cha téid thu thar an Iordan so.

3 Théid an Tighearna do Dhia e féin a null romhad[t] ; sgriosaidh esan na cinnich sin o d' làthair, agus sealbhaichidh tu iad : *agus* théid Iosua null romhad, mar a thubhairt an Tighearna[u].

4 Agus ni an Tighearna riu mar a rinn e ri Sihon, agus ri Og[v], rìghribh nan Amorach, agus ri fearann na muinntir sin a sgrios e.

5 Agus bheir an Tighearna thairis iad[w] roimh 'ur gnùis, a chum gu-n dean sibh riu a réir gach àithne a dh'àithn mise dhuibh.

6 Bithibh làidir[x], agus bitheadh deadh mhisneach agaibh[y], na bitheadh eagal oirbh, agus na gabhaibh geilt rompa : oir *is* e 'n Tighearna do Dhia e féin a théid leat ; cha dìbir e thu, cha mhò a thréigeas e thu[b].

R.C. 1451.

a Isa. 55. 7
1 Eoin 1. 9
b Eoin 14. 21
c Gnà. 14. 14
d Neh. 1. 9
e caib. 8. 19
f caib. 4. 26
31. 28
g caib. 32. 1
Isa. 1. 2
Ier. 2. 12, 13
h Ier. 22. 29
Mic. 6. 1, 2
i Isa. 14. 1-27
Obad. 10
j Salm 27. 1
30. 5
Eoin 11. 25
Gnio. 17. 28
k caib. 28. 11
l Seph. 3. 17
m Isa. 55. 2, 3
n 1 Cor. 7. 19
o caib. 34. 7
Ecs. 7. 7
p rann 2
Tuir. 3. 40, 41
Ese. 33. 11, &c.
q caib. 3. 27
Air. 20. 12
r Salm 147. 19
Isa. 45. 19
s Ròm. 10. 6, &c.
t caib. 9. 3
Salm 44. 2, 3
u Air. 27. 18-21
v Air. 21. 24, 33
w caib. 7. 2, 18
x Ios. 10. 25
1 Each. 22. 13
y caib. 20. 4
Isa. 43. 1-5
z rann. 1, 19
caib. 11. 26
a Mat. 22. 37, 38
b Ios. 1. 5
Eabh. 13. 5

7 Agus ghairm Maois air Iosua, agus thubhairt e ris ann an sealladh Israeil uile, Bi làidir[a], agus bitheadh deadh mhisneach agad: oir is tusa a théid a stigh leis an t-sluagh so do'n fhearann a mhionnaich an Tighearna d'an aithrichibh gu-n tugadh e dhoibh; agus bheir thu orra a shealbhachadh mar oighreachd.

8 Agus théid an Tighearn' e féin romhad[b]; bithidh esan maille riut, cha dìbir e thu, ni mò a thréigeas e thu[c]: na gabh eagal, agus na bitheadh geilt ort.

9 Agus sgrìobh Maois an lagh so, agus thug se e do na sagartaibh[d] mic Lebhi, a tha 'giùlan àirce coimhcheangail an Tighearn', agus do sheanairibh Israeil uile.

10 Agus dh'àithn Maois dhoibh, ag ràdh, Aig ceann *gach* seachd bliadhna, ann an àm òrduichte bliadhna an fhuasglaidh[f], aig féill nam pàilliun[g],

11 'N uair a thig Israel uile g' an taisbeanadh féin an làthair an Tighearna do Dhé[i], 's an ionad a thaghas e; leughaidh tu an lagh so an làthair Israeil uile 'n an éisdeachd[k].

12 Cruinnich an sluagh r'a chéile[l], fir, agus mnathan, agus clann, agus do choigreach a *tha* 'n taobh a stigh de d' gheatachaibh, a chum gu-n cluinn iad, agus gu-m foghlum iad, agus gu-m bi eagal an Tighearna 'ur Dé orra, agus gu-n toir iad fainear uile bhriathran an lagha so a dheanamh;

13 Agus *gu*-n cluinn an clann[m] do nach b'aithne '*bheag*, agus gu fòghlum iad eagal an Tighearna 'ur Dé a bhi orra, am fad's is beò dhuibh 's an fhearann d'am bheil sibh a' dol thar Iordan g' a shealbhachadh.

14 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Feuch, tha do làithean a' dlùthachadh anns am feum thu bàs fhaghail[n]: gairm air Iosua, agus nochdaibh sibh féin ann am pàilliun a' choimhthionail, a chum gu-n toir mise àithne dha[o]. Agus chaidh Maois agus Iosua, agus nochd siad iad féin ann am pàilliun a' choimhthionail.

15 Agus dh'fhoillsich an Tighearn' e féin 's a' phàilliun ann am meall[q] neoil: agus sheas am meall neoil os ceann doruis a' phàilliuin.

16 Agus thubhairt an Tighearna ri Maois, Feuch, coidlidh[1] tusa maille ri d'aithrichibh; agus éiridh an sluagh so suas[s], agus théid iad le strìopachas[t] an déigh dhiathan na tìre coimhich sin d'am bheil iad a' dol a steach gu *fantuinn* 'n a meadhon, agus tréigidh iad mise, agus brisidh iad mo choimhcheangal a rinn mi riu.

17 Agus lasaidh mo chorruich 'n an aghaidh 's an là sin, agus tréigidh mi iad[w], agus folaichidh mi mo ghnùis uatha[y], agus ithear suas iad, agus thig mòran olc agus àmhgharan orra, air chor as gu-n abair iad 's an là sin, Nach ann a chionn nach '*eil* ar Dia 'n ar measg a thàinig na h-uilc so oirnn[a]?

18 Agus gu cinnteach folaichidh mise mo ghnùis 's an là sin, air son gach uilc a dh'oibrich iad, a chionn gu-n do thionndaidh iad an déigh dhiathan eile.

19 A nis uime sin sgrìobhaibh-se dhuibh féin an laoidh so, agus teagaisgibh i do chloinn Israeil: cuir i 'n am beul, a chum gu-m bi an laoidh so mar fhianuis dhomhsa an aghaidh chloinn Israeil.

20 Oir an uair a bheir mi stigh iad do'n fhearann a mhionnaich mi d'an aithrichibh, a tha 'sruthadh le bainne agus le mil, agus a dh'itheas iad agus a shàsuichear iad[e], agus a dh'fhàsas iad reamhar; an sin tionndaidh iad gu diathan eile, agus ni iad seirbhis doibh, agus brosnuichidh iad mi, agus brisidh iad mo choimhcheangal.

21 Agus tarlaidh, an uair a thig mòran olc agus àmhgharan orra[h], gu-n labhair an laoidh so mar fhianuis 'n an aghaidh; oir cha di-chuimhnichear i á beul an sliochd: oir is aithne dhomh an smuaintean[j] a tha iad a' dealbh an diugh *féin*, mu-n d'thug mi steach iad do'n fhearann a mhionnaich mi.

22 Sgrìobh uime sin Maois an laoidh so air an là sin féin, agus theagaisg e i do chloinn Israeil.

23 Agus dh'àithn e do Iosua mac Nuin, agus thubhairt e, Bi làidir, agus bitheadh deadh mhisneach agad: oir bheir thu clann Israeil do'n fhearann a mhionnaich mi dhoibh; agus bithidh mise maille riut.

24 Agus an uair a chuir Maois crìoch air sgrìobhadh bhriathran an lagha so ann an leabhar, gus an do chrìochnaicheadh iad,

25 An sin dh'àithn Maois do na Lebhithich, a tha 'giùlan àirce coimhcheangail an Tighearn', ag ràdh,

26 Gabhaibh leabhar an lagha so, agus cuiribh e aig taobh àirce coimhcheangail an Tighearna 'ur Dé, chum gu-m bi e 'n sin mar fhianuis a'd' aghaidh[p].

27 Oir *is* aithne dhomh do cheannairc, agus do mhuineal rag: feuch, am feadh 's a tha mi fathast beò maille ribh an diugh, bha sibh ceannairceach an aghaidh an Tighearn'[r]; agus cia's mò na sin *a bhitheas sibh* an déigh mo bhàis?

28 Cruinnichibh a m'ionnsuidh seanairean 'ur treubhan uile[u], agus 'ur luchd-riaghlaidh, a chum gu-n labhair mi 'n an cluasaibh na briathra so, agus gu-n gairm mi na nèamhan agus an talamh mar fhianuisean 'n an aghaidh[v].

29 Oir tha fhios agam, an déigh mo bhàis gu-n truaill sibh *sibh féin* gu tur[x], agus gu-n téid sibh a thaobh o'n t-slighe a dh'àithn mi dhuibh; agus thig olc oirbh[z] anns na làithibh deireannach, a chionn gu-n dean sibh olc ann an sealladh an Tighearna, 'g a bhrosnachadh gu feirg le obair 'ur làmh.

30 Agus labhair Maois ann an cluas-

R.C. 1451.

a caib. 3. 28; Ios. 1. 6; Eph. 6. 10
b rann 3; Ecs. 13. 21, 22
c rann 6
d rann. 25, 26
e caib. 32. 15; Neh. 9. 25, 26; Hos. 13. 6
f caib. 15. 1
g Lebh. 23. 34
h rann 17
i caib. 16. 16
j Salm 139. 2; Hos. 5. 3
k Ios. 8. 34; 2 Ri. 23. 2; Neh. 8. 1-8
l caib. 4. 10
m Salm 78. 4-8
n caib. 34. 5
o rann 23; Air. 27. 19
p 2 Ri. 22. 8, &c.
q Ecs. 33. 9
1 *luidhidh tu sìos.*
r Ecs. 32. 9
s Ecs. 32. 6
t Ecs. 34. 15; Bre. 2. 17-20; Salm 73. 27; Ier. 3. 1; Ese. 16. 15
u Gen. 49. 1, 2
v caib. 32. 1
w 2 Each. 15. 2
x Bre. 2. 19
y Isa. 64. 7; Ese. 39. 23, 24
z 2 Each. 34. 24
a Air. 14. 42; Bre. 6. 13

aibh uile chomhchruinneachaidh Israeil briathra na laoidhe so, gus an do chrìochnaicheadh iad.

## CAIB. XXXII.

1 *Laoidh Mhaois.* 46 *Tha e a' toirt earail do'n t-sluagh, gu-n socraicheadh iad an cridhe air na nithibh a bha air an cur 'an céill dhoibh innte.*

CLUINNIBH[e], O a nèamhan, agus labhraidh mi; agus éisdeadh an talamh ri briathraibh mo bheoil.

2 Silidh mar an t-uisge mo theagasg[g], tuitidh mar an drùchd mo chainnt; mar mhìn-uisge air an lus mhaoth, agus mar fhrasan air an fheur;

3 A chionn gu-m foillsich mi ainm an Tighearna: thugaibh-se mòrachd d'ar Dia-ne[i].

4 *Is esan* a' charraig[j], *tha* 'obair iomlan[k]; oir *is* breitheanas a shlighean uile[l]: Dia na fìrinn[m], agus gun cucoir, cothromach agus ceart *tha* esan.

5 Thruaill siad iad féin, cha-*n e* an smal *smal* a chloinne-san[2]: *is* ginealach coirbte agus fiar iad.

6 An ann mar so a dh'ìocas sibh do'n Tighearn', O a shluagh amaideach agus gun chéill? nach esan d'athair[o] *a* cheannaich thu[p]? nach d'rinn e thu, agus nach do dhaingnich e thu?

7 Cuimhnich na làithean o chian, thoir fainear bliadhnacha nan iomadh ginealach: fiosraich de d'athair, agus nochdaidh e dhuit; de d' sheanairibh, agus innsidh iad dhuit.

8 'N uair a roinn an Ti a's ro àirde do na cinnich an oighreachd[t], an uair a sgar e mic Adhaimh[u] *o 'chéile*, shuidhich e crìochan nan sluagh a réir àireimh chloinn Israeil:

9 Oir *is* e 'shluagh cuibhrionn an Tighearn'[w]; *is* e Iacob crannchur 'oighreachd-san[x].

10 Fhuair e ann am fearann fàs e, eadhon ann am fàsach falamh, *lòn* ulfhartaich: threòraich e mu'n cuairt e[y], theagaisg se e, ghléidh e mar ubhal a shùla e.

11 Mar a charaicheas iolair suas a nead, a dh'itealaicheas i os ceann a h-àlaich, a sgaoileas i mach a sgiathan, a ghabhas i iad[a], a ghiùlaineas i iad air a sgiathaibh;

12 *Mar sin* threòraich an Tighearna 'n a aonar esan, agus cha *robh* Dia coigreach maille ris.

13 Thug e air marcachd air àitibh àrda na talmhainn[c], a chum gu-n itheadh e toradh an fhearainn, agus thug e air mil a dheothal as a' charraig[d], agus oladh as a' charraig ailbhinn;

14 Im cruidh, agus bainne chaorach, maille ri saill uan agus reitheachan de shìol Bhasain, agus ghabhar, maille ri reamhrachd àirnean a' chruithneachd; agus dh'òl thu fuil fhìor-ghlan nam fìon-dhearc.

15 Ach dh'fhàs Iesurun reamhar[a], agus bhreab[b] e; tha thu air cinntinn reamhar, tha thu air fàs tiugh, tha thu còmhdaichte *le saill*: an sin thréig e an Dia[c] *a* rinn e, agus rinn e dìmeas air carraig a shlàinte.

16 Bhrosnaich iad e gu eud[d] le *diathaibh* eile, le gràineileachdaibh chuir iad corruich air.

17 Dh'ìobair iad do dheamhnaibh[f] cha-n ann do Dhia; do dhiathaibh nach b'aithne dhoibh, do *dhiathaibh* nuadh *a* dh'ùr-éirich suas, roimh nach robh eagal air 'ur n-aithrichibh.

18 Air a' charraig *a* ghin thu tha thu mi-chuimhneachail, agus tha thu dearmadach air an Dia a dhealbh thu[h].

19 Agus an uair a chunnaic an Tighearn' *e*, ghabh e gràin *diubh*[1], air son brosnachaidh a mhac agus a nighean.

20 Agus thubhairt e, Folaichidh mi mo ghnùis uatha, chi mi ciod *is* crìoch dhoibh: oir *is* ginealach ro choirbte iad, clann anns nach *'eil* creidimh.

21 Rinn iad eudmhor mise leis *an ni* nach Dia, bhrosnaich iad mi gu feirg le an dìomhanais: agus ni mise eudmhor iadsan[n] leo-san nach *'eil* 'n an sluagh, brosnaichidh mi iad gu feirg le cinneach amaideach.

22 Oir tha teine air 'fhadadh a'm' fheirg[q], agus loisgidh e gu ifrinn ìochdraich, agus cuiridh e as do 'n talamh le 'thoradh[r], agus cuiridh e ri theine bunaite nam beann.

23 Carnaidh mi suas uile orra, mo shaighdean caithidh mi orra[s].

24 Claoidhear iad le ocras, agus cuirear as doibh le teas[3] loisgeach, agus le sgrios searbh: fiaclan fhiadh-bheathaiche[v] mar an ceudna cuiridh mi orra, maille ri nimh nathraichean an duslaich.

25 O'n leth a muigh sgriosaidh an claidheamh, agus o'n leth a stigh uamhann, araon an t-òig-fhear agus an òigh, an cìochran agus fear na gruaige léithe.

26 Thubhairt mi, Sgapaidh[z] mi iad gu cùiltibh, bheir mi air an cuimhne sgur o mheasg dhaoine:

27 Mur bhitheadh gu-n robh eagal orm roimh chorruich an nàmhaid, air eagal gu-n giùlaineadh an eascairdean iad féin gu mi-chubhaidh, air eagal gu-n abradh iad, *Is* i ar làmh àrd-ne, agus cha-n e an Tighearn' a rinn so uile.

28 Or *is* cinneach gun chomhairle iad, ni mò *tha* tuigse annta.

29 O gu-m bitheadh iad glic[b], *gu-n* tuigeadh iad so, *gu*-n tugadh iad fainear an crìoch dheireannach!

30 Cionnus a chuireadh a h-aon ruaig air mìle, agus a chuireadh dithis deich mìle air theicheadh, mur bitheadh an carraig air an reiceadh[e], agus mur bitheadh an Tighearn' air an druideadh suas?

31 Oir mar ar carraig-ne cha-*n 'eil* an carraig-san[f], air bhi d'ar naimhdibh féin 'n am breitheamhnaibh[g].

R.C. 1451.

[a] Isa. 44. 2
[b] 1 Sam. 2. 29; Gnio. 9. 5
[c] Neh. 9. 25, 26
[d] 1 Cor. 10. 22
[e] caib. 30. 19; Salm 50. 4
[f] 1 Cor. 10. 20
[g] Salm 72. 6; Isa. 55. 10, 11; Mic. 5. 7
[h] Isa. 17. 10
[i] 1 Each. 29. 11; Tais. 7. 11, 12
[1] *rinn e tàir.*
[j] Salm 18. 2
[k] Ecl. 3. 14
[l] Dan. 4. 37
[m] Salm 92. 15
[2] no, *'s e an smal nach iad a chlann.*
[n] Ròm. 10. 19
[o] Isa. 63. 16
[p] Ecs. 15. 16; 1 Cor. 6. 20
[q] Tuir. 4. 11
[r] Seph. 3. 8
[s] Ese. 5. 16
[t] Gnio. 17. 26
[u] Gen. 11. 8
[3] *eibhlean, Hab. 3. 5.*
[v] Ese. 14. 21
[w] Ecs. 19. 5; Salm 135. 4
[x] Salm 78. 71; Eph. 1. 18
[y] Sech. 2. 8
[z] caib. 28. 64
[a] Isa. 63. 9
[b] Salm 81. 13
[c] Isa. 58. 14
[d] Salm 81. 16
[e] Isa. 50. 1
[f] 1 Sam. 2. 2
[g] 1 Sam. 4. 8

32 Oir a dh'fhìonain Shodoim[a] *tha* am fìonain-san[b], agus de mhachairibh Ghomorrah: *is* fìon-dhearcan marbhtach am fìon-dhearcan, *tha* am bagaidean searbh:
33 *Is* e nimh nan dràgon[d] am fìon, agus puinnsion an-iochdmhor nan nathraichean nimhe[e].
34 Nach *'eil* so air a thasgadh suas agam[f], air a sheulachadh a'm' ionmhasan?
35 Dhomhsa *buinidh* dìoghaltas[g], agus luigheachd; ri ùine sleamhnaichidh an cos[i]: oir *tha* là an sgrios am fagus[j], agus tha na nithe a thig orra a' deanamh deifir.
36 Oir bheir an Tighearna breth air a shluagh, agus gabhaidh e aithreachas[l] a thaobh a sheirbhiseach, 'n uair a chi e gu-n d'fhalbh *an* neart, agus nach *'eil* neach dhiubh air a dhruideadh suas, no air 'fhàgail.
37 Agus their e, C'àit *am bheil* an diathan, a' charraig as an d'earb iad.
38 A dh'ith saill an ìobairtean, *a* dh'òl fìon an tabhartais-dibhe? éireadh iad suas, agus cuidicheadh iad leibh[o]; bitheadh iad dhuibh 'n an dìdean.
39 Faicibh a nis gur mise, *eadhon* mise[p] e, agus nach *'eil* Dia sam bith maille rium: marbhaidh mi[q], agus beothaichidh mi; lotaidh mi, agus leighisidh mi: agus cha-*n 'eil* neach ann a shaoras as mo làimh.
40 Oir togaidh mi suas mo làmh gu nèamh, agus their mi, *Is* beò mise gu sìorruidh.
41 Ma gheuraicheas mi mo chlaidheamh lasarach[t], agus ma ni mo làmh greim air breitheanas, ìocaidh mi dìoghaltas do m' naimhdibh, agus bheir mi luigheachd dhoibhsan aig am bheil fuath orm.
42 Cuiridh mi air mhisg mo shaighdean[x] le fuil, agus ithidh mo chlaidheamh suas feòil; *eadhon* le fuil nam marbh, agus nam braighdean, o thoiseach nan dìoghaltas air an nàmhaid.
43 Deanaibh gairdeachas, O 'chinneacha, *maille r'* a shluagh-san: oir dìolaidh e fuil a sheirbhiseach[z], agus ni e dìoghaltas air 'eascairdibh, agus bithidh e tròcaireach d'a thìr[b], *agus* d'a shluagh féin.
44 Agus thàinig Maois, agus labhair e uile bhriathra na laoidh so ann an éisdeachd an t-sluaigh, e féin agus Hosea[1] mac Nuin.
45 Agus chuir Maois crìoch air na briathraibh sin uile a labhairt ri Israel uile.
46 Agus thubhairt e riu, Socraichibh 'ur cridhe[e] air na focail uile air am bheil mise a' toirt fianuis 'n 'ur measg air an là 'n diugh, a dh'àithneas sibh d'ur cloinn a choimhead, a chum gu-n dean iad uile bhriathran an lagha so.
47 Oir cha ni dìomhain e dhuibh, a chionn gur e 'ur beatha e[g]; agus leis an ni so buanaichidh sibh *'ur* làithean 's an fhearann a tha sibh a' dol a null thar Iordan g' a shealbhachadh.
48 Agus labhair an Tighearna ri Maois 's an là sin féin, ag ràdh,
49 Imich suas do'n bheinn so Abarim[c], *do* shliabh Nebo, a *tha* ann an tìr Mhoaib, a *tha* fa chomhair Iericho, agus gabh sealladh de thìr Chanaain, a *tha* mi a' toirt do chloinn Israeil mar sheilbh;
50 Agus gheibh thu bàs 's an t-sliabh d' an téid thu suas, agus cruinnichear thu chum do dhaoine; mar a fhuair Aaron do bhràthair bàs ann an sliabh Hor[h], agus a chruinnicheadh e chum a dhaoine:
51 A chionn gu-n do chiontaich sibh a'm' aghaidh-sa[k] am measg chloinn Israeil, aig uisgeachaibh Mheribah-Cadeis, ann am fàsach Shin; do bhrìgh nach do naomhaich sibh mi 'am meadhon chloinn Israeil[m].
52 Gidheadh chi thu am fearann[n] fa *d'* chomhair; ach cha téid thu steach do'n fhearann a *tha* mi 'tabhairt do chloinn Israeil.

## CAIB. XXXIII.

*1 Mòrachd Dhé. 6 Beannachadh an dà threubh dheug.*

AGUS *is e* so am beannachadh leis an do bheannaich Maois, òglach Dhé, clann Israeil roimh a bhàs.
2 Agus thubhairt e, Thàinig an Tighearn' o Shinai[r], agus dh'éirich e suas dhoibh o Sheir; dhealraich e mach o shliabh Pharain, agus thàinig e le deich mìle de naoimh[s]: o 'dheas làimh *chaidh* lagh teine mach dhoibh.
3 Seadh, ghràdhaich e an sluagh[u]; *tha* a naoimh uile a'd' làimh[v]: agus shuidh iad sìos aig do chosaibh; gheibh *gach neach* de d' bhriathraibh[w].
4 Dh'àithn Maois lagh dhuinn, *mar* oighreachd do chomhchruinneachadh Iacoib.
5 Agus bha e 'n a rìgh ann an Iesurun[y], an uair a chruinnich ceannardan an t-sluaigh agus treubhan Israeil 'an ceann a chéile.
6 Bitheadh Reuben beò[a], agus na faigheadh e bàs; agus bitheadh a dhaoine *lìonmhor* 'an àireamh.
7 Agus *is* e so *beannachadh* Iudah: agus thubhairt e, Eisd, a Thighearna, ri guth Iudah, agus thoir e chum a shluaigh: bitheadh a làmhan foghainteach dha, agus bi-sa a'd' chòmhnadh *aige* o 'naimhdibh[c].
8 Agus mu Lebhi thubhairt e, *Bitheadh* do Thumim[d] agus d'Urim aig d'aon naomh, a dhearbh thu aig Masah, ris an d'rinn thu strì aig uisgeachaibh Mheribah;
9 A thubhairt r'a athair agus r'a mhàthair, Cha-n fhaca mi e; agus cha do ghabh e r'a bhràithribh[f], agus cha d'aithnich e a chlann féin: oir choimhid iad d'fhocail, agus ghléidh iad do choimhcheangal[h].
10 Teagaisgidh iad do bhreitheanais do Iacob, agus do lagh do Israel: cuiridh

B.C. 1451.

a Ier. 2. 21
b Isa. 1. 10
c Air. 27. 12, 13
d Isa. 58. 4
e Ròm. 3. 13
f Ier. 2. 22; Ròm. 2. 5
g Eabh. 10. 30
h Air. 20. 24-29
i Ier. 13. 16
j 2 Pead. 2. 3
k Air. 20. 11, 12
l Bre. 10. 15, 16
m Lebh. 10. 3; Isa. 8. 13
n caib. 34. 1-4
o Bre. 10. 14
p Isa. 45. 5, 18, 22
q Salm 68. 20; Tais. 1. 17, 18
r Ecs. 19. 18, 20; Bre. 5. 4, 5; Hab. 3. 3
s Salm 68. 17; Gal. 3. 19
t Ese. 21. 9-15
u Hos. 11. 1; 1 Eoin 4. 19
v 1 Sam. 2. 9; Salm 31. 15; Eoin 17. 11-15
w 1 Tes. 1. 6
x Salm 45. 5
y Ecs. 18. 16, 19
z Tais. 19. 2
a Gen. 49. 3, &c.
b Salm 85. 1
1 *Iosua.*
c Salm 146. 5
d Ecs. 28. 30
e Gnà. 3. 1-4; Ese. 40. 4
f Ecs. 32. 25-28
g Lebh. 18. 5; Gnà. 4. 22
h Mal. 2. 5-7

iad tùis fa d' chomhair[a], agus làn ìobairt-
loisgte air d'altair[b].
11 Beannaich, O 'Thighearn', a mhaoin,
agus gabh ri obair a làmh[d]: buail troimh
leasraidh na muinntir a dh'éireas 'n a
aghaidh, agus na muinntir le am fuath-
ach e, chum nach éirich iad a rìs.
12 Mu Bheniamin thubhairt e, Gabh-
aidh aon gràdhach an Tighearna còmh-
nuidh ann an tèaruinteachd làimh ris;
*agus* còmhdaichidh *an Tighearn'* e ré
an là uile, agus gabhaidh e còmhnuidh
eadar a ghuaillibh.
13 Agus mu Ioseph thubhairt e, Beann-
aichte o'n Tighearna *gu robh* 'fhearann,
a thaobh nithe luachmhor nèimh, a thaobh
an drùchd[k], agus a thaobh na doimhne
'tha 'n a luidhe shìos,
14 Agus a thaobh nan toradh luach-
mhor *a bheirear a mach* leis a' ghréin,
agus a thaobh nan nithe luachmhor a
chuirear a mach leis gach mìos[2],
15 Agus a thaobh prìomh nithe nam
beann aosda, agus a thaobh nithe luach-
mhor nan sliabh sìorruidh.
16 Agus a thaobh nithe luachmhor
na talmhainn, agus a làin, agus deadh-
ghean an Ti sin a bha 'chòmhnuidh 's a'
phreas[o]: thigeadh *am beannachd* air
ceann Ioseiph, agus air mullach a chinn-
san a sgaradh o 'bhràithribh.
17 Mar cheud-ghin a thairbh *tha* a
sgèimh[p], agus *mar* adhaircean nan aon-
adharcach[q] *tha* 'adhaircean-sa: leo so
purraidh e an sluagh le 'chéile[r], gu
iomallaibh na talmhainn: agus *is* iad so
deich mìltean Ephraim, agus *is* iad so
mìltean Mhanaseh.
18 Agus mu Shebulun thubhairt e,
Dean gairdeachas, a Shebuluin, a'd' dhol
a mach; agus 'Isachair, a'd' bhùthaibh.
19 Gairmidh iad an sluagh a chum na
beinne[s]; an sin ìobraidh iad ìobairtean[t]
ionracais: oir pailteas nan cuan sùgaidh[u]
iad suas, agus ionmhais fholaichte na
gaineimh.
20 Agus mu Ghad thubhairt e, Beann-
aichte *gu robh* esan a leudaicheas Gad:
mar leòmhan tha e 'gabhail còmhnuidh[x],
agus reubaidh e an gairdean maille ri
mullach a' chinn.
21 Agus dheasaich e a' cheud chuid
dha féin[y], a chionn an sin, *ann an*
cuibhrionn an lagh-thabhartair, gu-n do
shuidhicheadh e; agus thàinig e *maille*
*ri* ceannardaibh an t-sluaigh; ceartas
an Tighearna chuir e 'an gnìomh[a], agus
a bhreitheanais ri Israel.
22 Agus mu Dhan thubhairt e, *Is* cuil-
ean leòmhain Dan: leumaidh e o Bhasan[c].
23 Agus mu Naphtali thubhairt e,
O 'Naphtali, sàsuichte le deadh-ghean[d],
agus làn de bheannachadh an Tighearna,
sealbhaich thusa an àird' an iar agus an
àirde deas[f].
24 Agus mu Aser thubhairt e, *Bitheadh*
Aser beannaichte le cloinn; bitheadh e

B.C. 1451.

[a] Ecs. 30. 7, 8
[b] Lebh. 1. 9, 17
Salm 51. 19
[c] Iob 29. 6
[d] Iob 42. 8
Ese. 20. 40, 41
[1] no, *fo d' chosan bithidh iarunn agus umha, caib. 8. 9.*
[e] Isa. 41. 10
1 Cor. 10. 13
[f] Ier. 10. 6
[g] Salm 68. 4, 33
[h] Salm 90. 1
Isa. 25. 4
[i] Ier. 23. 6
[j] Air. 23. 9
[k] Gen. 27. 28
[l] Salm 144. 15
[2] *gealaichean.*
[m] Salm 115. 9-11
[n] Tais. 1. 16
[3] no, *air an ceannsachadh.*
[o] Ecs. 3. 2, 4
[p] 1 Each. 5. 1
[q] Salm 92. 10
[r] Salm 44. 5
[s] Isa. 2. 3
[t] Salm 4. 5
[u] Isa. 60. 5, 16
[v] Gen. 12. 7
[w] caib. 3. 26, 27
[x] 1 Each. 12. 8
[y] Air. 32. 1, &c.
[z] Iud. 9
[a] Ios. 4. 12, 13
[b] Ios. 14. 10, 11
[4] *'ùrarachd*
[c] Ios. 19. 47
[d] Salm 36. 8
90. 14
Ier. 31. 14
[e] Air. 20. 29
[f] Ios. 19. 32, &c.
[g] Dan. 6. 3
[h] Air. 27. 18, 23

taitneach d'a bhràithribh, agus tumadh e
a chos ann an olaidh[c].
25 *Bithidh* do bhrògan 'n an iarunn
agus 'n an umha[1]; agus mar do làithean
*is amhluidh bhitheas* do neart[e].
26 Cha-*n 'eil* neach cosmhuil ri Dia
Iesuruin[f], *a tha* 'marcachd air nèamh[g]
a'd' chòmhnadh, agus 'n a mhòrachd air
na speuraibh.
27 *Is e* an Dia bith-bhuan do thear-
munn[h], agus fodha *tha* na gairdeanan
sìorruidh: agus fuadaichidh e mach an
nàmhaid romhad, agus their e, Cuir as
*da.*
28 An sin gabhaidh Israel còmhnuidh
gu tèaruinte[i] 'n a aonar[j]: *bithidh* tobar
Iacoib air fearann arbhair agus fìona;
mar an ceudna silidh a nèamha nuas
drùchd.
29 *Is* sona thu[l], O 'Israeil: cò *tha*
cosmhuil riut, O 'shluagh a shaoradh leis
an Tighearna, sgiath do chòmhnaidh[m],
agus neach a 's e claidheamh[n] do mhòr-
achd? agus gheibhear do naimhde 'n am[3]
breugairibh dhuit, agus saltraidh tu air
an àitibh àrda.

## CAIB. XXXIV.

1 *O shliabh Nebo fhuair Maois sealladh de thìr Chanaain.* 5 *A bhàs agus 'adhlac.* 7 *'Aois.* 8 *An tuireadh air a shon.* 10 *A chliu.*

AGUS chaidh Maois suas o chòmh-
nardaibh Mhoaib gu sliabh Nebo,
gu mullach Phisgah, a *tha* thall fa
chomhair Iericho: agus nochd an Tigh-
earna dha fearann Ghilead uile gu Dan,
2 Agus Naphtali uile, agus tìr Ephraim,
agus Mhanaseh, agus tìr Iudah uile, gu
ruig an fhairge a 's faide mach,
3 Agus an taobh deas, agus còmhnard
glinne Iericho, baile nan craobh pailm,
gu ruig Soar.
4 Agus thubhairt an Tighearna ris, *Is* e
so am fearann a mhionnaich mi do Abra-
ham[v], do Isaac, agus do Iacob, ag ràdh,
Do d' shliochd-sa bheir mi e: thug mi
ortsa 'fhaicinn le d' shùilibh, ach d'a
ionnsuidh cha téid thu thairis[w].
5 Agus fhuair Maois, òglach an Tigh-
earna, bàs an sin, ann am fearann Mhoaib,
a réir focail an Tighearna.
6 Agus dh'adhlaic e ann an gleann e,
ann am fearann Mhoaib, thall fa chomhair
Bhet-peoir: ach cha-n aithne do dhuine
sam bith 'uaigh gus an là 'n diugh[z].
7 Agus *bha* Maois ceud agus fichead
bliadhna a dh'aois an uair a fhuair e bàs:
cha d'fhàilnich a shùil[b], ni mò a thréig a
neart e[4].
8 Agus ghuil clann Israeil air son
Mhaois ann an còmhnardaibh Mhoaib
deich làithean 'ar fhichead[e]: mar so
chrìochnaicheadh làithean a' ghuil agus
a' bhròin air son Mhaois.
9 Agus bha Iosua mac Nuin làn de
spiorad a' ghliocais[g]; oir chuir Maois a
làmhan air[h]: agus dh'éisd clann Israeil

ris, agus rinn iad mar a dh'àithn an Tigh-
earna do Mhaois.
10 Agus cha d'éirich fàidh o sin ann an
Israel cosmhuil ri Maois[a], neach a b'aithne
do'n Tighearn' aghaidh ri h-aghaidh;
11 Anns na h-uile chomharaidhean[c],
agus iongantais a chuir an Tighearn'
e a dheanamh ann an tìr na h-Eiphit, air
Pharaoh, agus air a sheirbhisich uile,
agus air 'fhearann uile,
12 Agus anns an làimh chumhachdaich
sin uile[b], agus anns an uamhas mhòr uile,
a dh'oibrich Maois ann an sealladh Israeil
uile.

R.C. 1451.

[a] caib. 18. 15, 18 Eabh. 3. 5, 6
[b] caib. 7. 19
[c] caib. 4. 34

# LEABHAR IOSUA.

## CAIB. I.

1 *Dh'orduich an Tighearn' Iosua 'an àite Mhaois.* 5, 7 *Gheall e 'bhi maille ris:* 8 *thug e riaghailtean dha a thaobh a ghiùlain.*

ANIS, an déigh bàis Mhaois[b], òglaich
an Tighearna, labhair an Tighearna
ri Iosua, mac Nuin, fear-frithealaidh
Mhaois[c], ag ràdh,
2 Tha m'òglach Maois marbh: a nis
uime sin éirich, gabh thairis air Iordan
so, thu féin, agus an sluagh so uile,
dh'ionnsuidh na tìre a tha mise a' tabhairt
dhoibh, *eadhon* do chloinn Israeil.
3 Gach ionad air an saltair bonn 'ur
coise[e], sin thug mi dhuibh, mar a' thubh-
airt mi ri Maois.
4 O'n fhàsach[f], agus Lebanon so, eadhon
gus an amhainn mhòir, amhainn Eu-
phrates, tìr nan Hiteach uile, agus gus
an fhairge mhòir, leth ri dol fodha na
gréine, bithidh 'n a chrìch dhuibh.
5 Cha-n urrainn duine sam bith seasamh
a'd' aghaidh[g] uile làithean do bheatha.
Mar a bha mi le Maois, *mar sin* bithidh
mi leatsa[h]: cha dìbir mi thu, agus cha
tréig mi thu[i].
6 Bi làidir, agus ro mhisneachail; oir
do'n t-sluagh so roinnidh tu mar oigh-
reachd an tìr a mhionnaich mi d'an aith-
richibh a thabhairt doibh.
7 A mhàin bi-sa làidir[j] agus ro mhis-
neachail, a chum gu-n toir thu an aire
gu-n dean thu a réir an lagha uile a
dh'àithn m'òglach Maois dhuit: na
tionndaidh uaith dh'ionnsuidh na làimhe
deise no dh'ionnsuidh na làimhe clìthe,
a chum gu-n soirbhich leat[1] anns gach
*àite* d'an téid thu.
8 Cha téid leabhar an lagha so as do
bheul; ach beachd-smuainichidh tu air a
là agus a dh'oidhche, chum gu-n toir thu
an aire gu-n dean thu a réir gach *ni a tha*
sgrìobhta ann: oir an sin bheir thu air
do shlighe soirbheachadh leat, agus an
sin ni thu gu glic.
9 Nach d'àithn mise dhuit[k]? Bi làidir
agus ro mhisneachail; na bi fo eagal[p],
agus na bitheadh faitcheas ort: oir *tha* an
Tighearna do Dhia leat[q] anns gach *ionad*
d'an téid thu.
10 An sin dh'àithn Iosua do luchd-
riaghlaidh an t-sluaigh, ag ràdh,
11 Rachaibh troimh an champ, agus
àithnibh do'n t-sluagh, ag ràdh, Deas-
aichibh dhuibh féin lòn; oir 'an ceann
thri làithean[a] théid sibh thar Iordan so,
a dhol a stigh a shealbhachadh na tìre a
*tha* an Tighearna 'ur Dia a' toirt duibh
r'a sealbhachadh.
12 Agus ris na Reubenich, agus ris na
Gadaich, agus ri leth-thréibh Mhanaseh,
labhair Iosua, ag ràdh,
13 Cuimhnichibh am focal a dh'àithn
Maois oglach an Tighearna dhuibh, ag
ràdh[d], Thug an Tighearna 'ur Dia fois
duibh, agus thug e dhuibh an tìr so.
14 Fanaidh 'ur mnathan, 'ur clann
bheag, agus 'ur spréidh, 's an tìr a thug
Maois dhuibh air an taobh so de Iordan;
ach théid sibh féin thairis fo'r n-armaibh
roimh 'ur bràithrean, sibhse uile a tha
treun ann an neart, agus cuidichidh sibh
leo;
15 Gus an toir an Tighearna fois d'ur
bràithribh, mar *a thug e* dhuibhse, agus
gu-n sealbhaich iadsan mar an ceudna an
tìr a *tha* an Tighearna 'ur Dia a' tabhairt
doibh: an sin pillidh sibh gu tìr 'ur
seilbh, agus sealbhaichidh sibh i, *eadhon*
*an tìr* a thug Maois òglach an Tighearna
dhuibh air an taobh so de Iordan, leth ri
éirigh na gréine.
16 Agus fhreagair iad Iosua, ag ràdh,
Na h-uile *nithe* a dh'àithn thu dhuinne,
ni sinn[k]; agus ge b'e taobh a chuireas tu
sinn, théid sinn.
17 A réir mar a dh'éisd sinn ri Maois
anns na h-uile *nithibh*, mar sin éisdidh
sinn riutsa: a mhàin bitheadh an Tigh-
earna do Dhia maille riut, mar a bha e
maille ri Maois[l].
18 Gach duine a chuireas an aghaidh
d'àithne, agus nach éisd ri d' bhriath-
raibh, anns na h-uile *nithibh* a dh'àithneas
tu dha, cuirear gu bàs e[m]: a mhàin bi
làidir, agus ro mhisneachail[n].

## CAIB. II.

1 *Thug Rahab aoidheachd do'n dithis dhaoine a thàinig á Sitim a rannsachadh na tìre.* 8 *An coimhcheangal eadar ise agus iadsan.*

AGUS chuir Iosua mac Nuin a mach á
Sitim dithis dhaoine a rannsachadh
a mach gu h-uaigneach[r], ag ràdh, Imichibh,

[a] caib. 3. 2
[b] Deut. 34. 5
[c] Ecs. 24. 13
[d] caib. 22. 1-4 Air. 32. 20-28
[e] Deut. 11. 24
[f] Gen. 15. 18 Air. 34. 2-12
[g] Deut. 7. 24
[h] caib. 3. 7 6. 27
[i] Deut. 31. 6, 8 Eabh. 13. 5
[j] Deut. 31. 7, 23 Eph. 6. 10 2 Tim. 2. 1
[k] Deut. 5. 27
[1] *gu-n dean thu gu glic, Deut. 29. 9.*
[l] rann 5 1 Sam. 20. 13 1 Ri. 1. 37
[m] Ròm. 13. 1-5
[n] rann. 6, 7, 9 1 Cor. 16. 13
[o] 1 Each. 28. 20 Hag. 2. 4 Sech. 8. 9
[p] Gen. 28. 15 Salm 27. 1 Ier. 1. 8
[q] Salm 46. 7 Isa. 43. 1, 5
[r] Air. 13. 2

rannsaichibh a mach an tìr, agus Iericho: agus dh'imich iad, agus chaidh iad a steach do thigh striopaich, d'am b'ainm Rahab[a], agus luidh iad an sin.

2 Agus dh'innseadh do rìgh Iericho, ag ràdh, Feuch, thàinig daoine an so an nochd, de chloinn Israeil, a rannsachadh a mach na tìre.

3 Agus chuir rìgh Iericho *teachdaire* gu Rahab, ag ràdh, Thoir a mach na daoine a thàinig a d'ionnsuidh, a chaidh a steach do d' thigh: oir is ann a rannsachadh a mach na tìre uile thàinig iad.

4 Agus ghabh a' bhean an dithis dhaoine[c], agus dh'fholaich i iad, agus thubhairt i mar so, Thàinig gun amharus daoine a m'ionnsuidh, ach cha robh fhios agam cia as *a thàinig* iad:

5 Agus thachair *mu àm* druididh a' gheata 'n uair a bha e dorcha, gu-n deachaidh na daoine mach: c'àit a ghabh na daoine, cha-n fhios domh: leanaibh gu luath air an tòir, oir beiridh sibh orra.

6 Ach bha i air an toirt suas gu mullach an tighe[e], agus air am folach le cuiseagaibh an lìn, a leag i 'an ordugh air mullach an tighe.

7 Agus lean na daoine air an tòir 's an t-slighe gu Iordan, gu ruig na h-àthan agus co luath as a chaidh a' mhuinntir a bh'air an tòir a mach, dhruid iad an geata.

8 Agus mu-n robh iad air luidhe sìos, chaidh i suas d'an ionnsuidh air mullach an tighe;

9 Agus thubhairt i ris na daoinibh, Tha fios agam gu bheil an Tighearn' air toirt duibh na tìre, agus gu bheil 'ur n-uamhas air tuiteam oirnne[i], agus gu bheil luchd-àiteachaidh na tìre uile air leaghadh as le eagal roimhibh:

10 Oir chuala sinne cionnus a thiormaich an Tighearna suas uisge na mara ruaidhe[k] roimhibh, 'n uair a thàinig sibh a mach as an Eiphit; agus ciod a rinn sibh air dà rìgh nan Amorach[l], a *bh'*air an taobh eile de Iordan, Sihon agus Og, a sgrios sibh gu tur.

11 Agus co luath as a chuala sinne *na nithe sin*, leagh ar cridheachan[m], agus cha d'fhan tuilleadh a' bheag de mhisnich ann an duine sam bith air 'ur son-se: oir an Tighearna 'ur Dia[n], *is* esan Dia anns na nèamhan shuas, agus air an talamh bhos.

12 A nis uime sin guidheam oirbh, mionnaichibh dhomh air an Tighearn', a chionn gu-n do nochd mi caoimhneas dhuibh, gu nochd sibhse mar an ceudna caoimhneas do thigh m'athar-sa[p], agus gu-n toir sibh dhomh comharadh cinnteach[q];

13 Agus gu-n gléidh sibh beò m'athair, agus mo mhàthair, agus mo bhràithrean, agus mo pheathraichean, agus na h-uile a *tha* aca, agus gu-n saor sibh ar n-anaman o an bhàs.

14 Agus fhreagair na daoine i, Ar n-anam-ne air 'ur son-se gu bàs, mur foillsich sibh an gnothuch so againn. Agus tarlaidh, 'n uair a bheir an Tighearna dhuinn an tìr, gu-m buin sinn gu caoimhneil agus gu fìrinneach riutsa.

15 An sin leig i sìos iad air cord troimh an uinneig[b]: oir *bha* a tigh air balla a' bhaile, agus bha i 'chòmhnuidh air a' bhalla.

16 Agus thubhairt i riu, Thugaibh am monadh oirbh, air eagal gu-n coinnich an luchd tòrachd sibh; agus folaichibh sibh féin an sin tri làithean, gus am bi an luchd tòrachd air pilltinn, agus an déigh sin feudaidh sibh imeachd air 'ur slighe.

17 Agus thubhairt na daoine rithe, *Bithidh* sinne neo-chiontach a thaobh iad so do mhionnan a thug thu oirnn a mhionnachadh[d].

18 Feuch, *'n uair* a thig sinn do'n tìr, ceanglaidh tu an stìom so de shnàth scàrlaid anns an uinneig troimh an do leig thu sìos sinn: agus bheir thu d'athair, agus do mhàthair, agus do bhràithrean, agus teaghlach d'athar uile, dhachaidh a d'ionnsuidh[f].

19 Agus tarlaidh, ge b'e neach a théid a mach air dorsaibh do thighe do'n t-sràid, *gu-m bi* 'fhuil air a cheann *féin*, agus *bithidh* sinne neo-chiontach: agus ge b'e neach a bhitheas maille riut anns an tigh, *bithidh* 'fhuil air ar ceann-ne[g], ma bheanas làmh ris.

20 Agus ma dh'fhoillsicheas tu an gnothuch so againn[h], an sin bithidh sinne saor o d' mhionnaibh a thug thu oirnn a mhionnachadh.

21 Agus thubhairt ise, A réir 'ur briathra, mar sin *bitheadh* e[j]. Agus chuir i air falbh iad, agus dh'imich iad: agus cheangail i an stìom scàrlaid anns an uinneig.

22 Agus dh'fhalbh iad, agus thàinig iad do'n mhonadh, agus dh'fhan iad an sin tri làithean, gus an do phill an luchd tòrachd. Agus dh'iarr an luchd tòrachd *iad* air feadh na slighe uile, ach cha d'fhuair siad *iad*.

23 Mar sin phill an dithis dhaoine, agus chaidh iad sìos o'n mhonadh, agus chaidh iad thairis, agus thàinig iad gu Iosua mac Nuin, agus dh'innis iad da gach *ni* a thachair dhoibh.

24 Agus thubhairt iad ri Iosua, Gu fìrinneach thug an Tighearna thairis d'ar làimh am fearann uile[o]: oir tha eadhon luchd-àiteachaidh na tìre uile air leaghadh as fa 'r comhair.

## CAIB. III.

1 *Thàinig Iosua gu Iordan.* 7 *Thug Dia misneach dha,* 9 *agus thug esan misneach do'n t-sluagh.*

AGUS dh'éirich Iosua gu moch 's a' mhaduinn; agus dh'imich iad o Shitim[r], agus thàinig iad gu Iordan, e féin agus clann Israeil uile, agus ghabh

R.C. 1451.

a Mat. 1. 5 Eabh. 11. 31 Seum. 2. 25
b Gnio. 9. 25
c 2 Sam. 17. 19, 20
d Lebh. 19. 11, 12 Air. 30. 2 2 Sam. 21. 1, 2, 7
e Ecs. 1. 15-21
f caib. 6. 23
g 1 Ri. 2. 32 Mat. 27. 25
h Gnà. 11. 13
i Gen. 35. 5 Ecs. 15. 15, 16 23. 27 Deut. 2. 25 11. 25
j Mat. 7. 24
k Ecs. 14. 21
l Air. 21. 21-35
m caib. 5. 1 7. 5 Isa. 13. 7
n Deut. 4. 39
o caib. 21. 44 Ecs. 23. 31
p Gen. 24. 3, 9 1 Sam. 20. 16, 17 Ròm. 1. 31 1 Tim. 5. 8
q rann 18 Ecs. 12. 13 Ese. 9. 4-6
r caib. 2. 1

iad tàmh an sin mu-n deachaidh iad
thairis.
2 Agus 'an ceann thri làithean, chaidh
an luchd-riaghlaidh troimh an champ[b];
3 Agus dh'àithn iad do'n t-sluagh,
ag ràdh, 'N uair a chi sibh àirc coimh-
cheangail an Tighearna 'ur Dé[c], agus na
sagairt na Lebhithich 'g a giùlan[f], an sin
gluaisidh sibh o 'r n-àit, agus théid sibh
'n a déigh.
4 Gidheadh bithidh astar eadar sibh
agus i[h], mu thimchioll dà mhìle làmh-
choille de thomhas: na tigibh am fagus
dith, a chum gu-m bi fios na slighe agaibh
air am feum sibh imeachd; oir cha do
ghabh sibh riamh roimhe an rathad *so*.
5 Agus thubhairt Iosua ris an t-sluagh[j],
Naomhaichibh sibh féin; oir am màireach
ni an Tighearna *nithe* iongantach 'n 'ur
measg[k].
6 Agus labhair Iosua ris na sagartaibh,
ag ràdh, Togaibh suas àirc a' choimh-
cheangail[l], agus rachaibh thairis roimh
an t-sluagh. Agus thog iad suas àirc a'
choimhcheangail agus chaidh iad roimh
an t-sluagh.
7 Agus thubhairt an Tighearna ri Iosua,
An diugh tòisichidh mi air thusa 'dhean-
amh mòr ann an sealladh Israeil uile[m], a
chum gu-m bi fios aca, mar a bha mi le
Maois[n], gu-m bi mi leatsa.
8 Agus bheir thu àithne do na sagart-
aibh a tha 'giùlan àirc a' choimhcheangail,
ag ràdh, 'N uair a bhitheas sibh air teachd
gu oir uisge Iordain, ann an Iordan seas-
aidh sibh[p].
9 Agus thubhairt Iosua ri cloinn Israeil,
Thigibh an so, agus éisdibh ri briathraibh
an Tighearna 'ur Dé.
10 Agus thubhairt Iosua, Le so bithidh
fios agaibh gu *bheil* an Dia beò[q] 'n 'ur
measg, agus *gu-m* fuadaich e gun teagamh[r]
a mach roimhibh[s] na Canaanaich, agus
na Hitich, agus na Hibhich, agus na
Peridsich, agus na Girgasaich, agus na
h-Amoraich, agus na h-Iebusaich.
11 Feuch, tha àirc coimhcheangail
Tighearna na talmhainn[u] uile a' dol
thairis roimhibh do Iordan.
12 A nis uime sin gabhaibh dà fhear
dheug[v] á treubhan Israeil, fear as gach
tréibh.
13 Agus co luath 's a shocraicheas na
sagairt a tha 'giùlan àirce an Tighearna,
Tighearna na talmhainn uile, buinn an
cos ann an uisgeachaibh Iordain[y], bithidh
uisgeachan Iordain air an sgaradh o na
h-uisgeachaibh a thig a nuas o'n àirde;
agus seasaidh iad 'n an tòrr[z].
14 Agus an uair a dh'fhalbh an sluagh
o 'm bùthaibh, gu dol thar Iordan, agus na
sagairt a' giùlan àirc' a' choimhcheangail[a]
roimh an t-sluagh;
15 Agus an uair a bha iadsan a ghiùlain
an àirc air teachd gu Iordan, agus a bha
cosan nan sagart a ghiùlain an àirc air an
tumadh ann an oir an uisge[c], (oir tha

B.C. 1451.

[a] 1 Each. 12. 15
Ier. 12. 5
[b] caib. 1. 10, 11
[c] Salm 114. 3
[d] 1 Ri. 4. 12, *Sartanah*
1 Ri. 7. 46, *Sartan*
[e] Air. 10. 33
[f] Deut. 31. 9, 25
[g] Deut. 3. 17
[h] Ecs. 19. 12
[i] Ecs. 14. 29
[j] caib. 7. 13
Ecs. 19. 10, 14
Lebh. 20. 7
Air. 11. 18
1 Sam. 16. 5
Iob 1. 5
Ioel 2. 16
Eoin 17. 19
[k] Salm 86. 10
[l] Air. 4. 15
[m] caib. 4. 14
1 Each. 29. 25
2 Each. 1. 1
Salm 18. 35
[n] caib. 1. 5
[o] Deut. 27. 2
[p] rann 17
[q] Dan. 6. 26
Mat. 16. 16
1 Tes. 1. 9
[r] caib. 21. 45
[s] Ecs. 33. 2
Deut. 7. 1
Salm 44. 2
[t] rann 21
Ecs. 13. 14
Deut. 6. 20
Salm 44. 1
78. 3-8
[u] rann 13
Isa. 54. 5
Mic. 4. 13
Sech. 4. 14
6. 5
[v] caib. 4. 2
[w] caib. 3. 13, 16
[x] Air. 16. 40
Salm 111. 4
[y] rann. 15, 16
[z] Salm 78. 13
[a] Deut. 31. 26
Ier. 3. 16
Eabh. 9. 4
[b] Ecs. 24. 12
28. 21
1 Ri. 18. 31
[c] rann 13

Iordan a' sruthadh thar a bruachan[a] uile
ré an fhoghair uile,)
16 An sin sheas na h-uisgeachan a
thàinig a nuas o 'n àirde, *agus* dh'éirich
iad suas 'n an tòrr[c] ro fhad o 'n bhaile
Adam, a *tha* làimh ri Saretan[d]: agus
theirig iadsan a chaidh sìos rathad mara
a' chòmhnaird[g], *eadhon* na mara salainn,
*agus* ghearradh as iad; agus chaidh
an sluagh thairis dìreach fa chomhair
Iericho.
17 Agus sheas na sagairt, a ghiùlain
àirc coimhcheangail an Tighearna gu
daingean air talamh tioram[i] 'am meadhon
Iordain, agus chaidh na h-Israelich uile
thairis air talamh tioram gus an robh an
sluagh uile air dol thar Iordan.

## CAIB. IV.

*1 Dà chloich dheug air an toirt mar chuimh-
neachan á meadhon aimhne Iordain: 9 dà
chloich dheug eile air an cur suas 'n a meadhon.
19 Chaidh an sluagh thairis.*

AGUS an uair a bha an sluagh uile air
dol thar Iordan, an sin labhair an
Tighearna ri Iosua, ag ràdh,
2 Gabhaibh dhuibh féin dà fhear dheug
as an t-sluagh, duine as gach tréibh;
3 Agus àithnibh dhoibh, ag ràdh, Thug-
aibh leibh o so á meadhon Iordain, as an
àit anns an do sheas cosa nan sagart gu
daingean, dà chloich dheug[o]; agus bheir
sibh iad thairis leibh, agus cuiridh sibh
iad anns an àite-tàimh anns an gabh sibh
fois an nochd.
4 An sin ghairm Iosua air an dà fhear
dheug, a dheasaich e á cloinn Israeil, fear
as gach tréibh.
5 Agus thubhairt Iosua riu, Rachaibh
thairis roimh àirc an Tighearna 'ur Dé gu
meadhon Iordain, agus togadh gach fear
dhibh clach air a ghualainn, a réir àireimh
threubha chloinn Israeil.
6 A chum gu-m bi so 'n a chomharadh
'n 'ur measg, *a chum* an uair a dh'fhios-
raicheas 'ur clann[t] 's an àm ri teachd, ag
ràdh, Ciod *is ciall* duibh leis na clachaibh
so?
7 An sin gu-m freagair sibh iad, Gu-n
robh uisgeachan Iordain air an sgaradh o
'chéile roimh àirc coimhcheangail an Tigh-
earna[w]; 'n uair a chaidh i thar Iordan,
*gu-n* robh uisgeachan Iordain air an sgar-
adh o 'chéile: agus bithidh na clachan so
'n an cuimhneachan[x] do chloinn Israeil
gu bràth.
8 Agus rinn clann Israeil amhuil mar
a dh'àithn Iosua, agus thog iad suas dà
chloich dheug á meadhon Iordain, mar
a labhair an Tighearna ri Iosua, a réir
àireimh threubha chloinn Israeil, agus
ghiùlain iad leo thairis iad do'n àit anns
an do ghabh iad tàmh, agus chuir iad sìos
an sin iad.
9 Agus chuir Iosua suas dà chloich
dheug[b] 'am meadhon Iordain, 's an ionad
anns an do sheas cosa nan sagart a ghiùl-

ain àirc a' choimhcheangail : agus tha iad
an sin gus an là 'n diugh.
10 Oir sheas na sagairt a ghiùlain an
àirc 'am meadhon Iordain[a], gus an do
chrìochnaicheadh gach ni a dh'àithn an
Tighearna do Iosua a labhairt ris an
t-sluagh, a réir nan uile nithe a dh'àithn
Maois do Iosua : agus rinn an sluagh
cabhag, agus chaidh iad thairis.
11 Agus an uair a bha an sluagh uile
air dol thairis, an sin chaidh àirc an Tigh-
earna thairis, agus na sagairt, an làthair
an t-sluaigh.
12 Agus chaidh clann Reubein[e], agus
clann Ghad, agus leth-thréibh Mhanaseh,
thairis fo an armaibh roimh chloinn
Israeil, mar a labhair Maois riu :
13 Chaidh thairis mu thimchioll dà
fhichead mìle, deas air son cogaidh, an
làthair an Tighearna gu cath, do chòmh-
nardaidh Iericho.
14 Air an là sin dh'àrdaich an Tigh-
earna Iosua ann an sealladh Israeil uile[g],
agus bha eagal orra roimhe, mar a bha
eagal orra roimh Mhaois[h], uile làithean a
bheatha.
15 Agus labhair an Tighearna ri Iosua,
ag ràdh,
16 Aithn do na sagartaibh a tha 'giùlan
àirce na Fianuis[j], iad a theachd a nìos á
Iordan.
17 Agus dh'àithn Iosua do na sagart-
aibh, ag ràdh, Thigibh a nìos á Iordan.
18 Agus an uair a bha na sagairt a
ghiùlain àirc coimhcheangail an Tigh-
earn' air teachd a nìos á meadhon Iordain,
*agus* a bha buinn chos nan sagart air an
togail suas air an talamh thioram, an sin
phill uisgeachan Iordain d'an àite féin,
agus chaidh iad thar a bruachan uile[l],
mar *a rinn iad* roimhe.
19 Agus thàinig an sluagh a nìos á
Iordan air an deicheamh *là* de'n cheud
mhìos, agus champaich iad ann an Gilgal,
's an iomall a làimh na h-àirde 'n ear de
Iericho.
20 Agus an dà chloich dheug sin[o], a
thug iad a mach á Iordan, chuir Iosua
suas ann an Gilgal.
21 Agus labhair e ri cloinn Israeil, ag
ràdh, 'N uair a dh'fhiosraicheas 'ur clann
d'an aithrichibh[p] 's an àm ri teachd, ag
ràdh, Ciod *is ciall do* na clachaibh so?
22 An sin bheir sibh fios d'ur cloinn, ag
ràdh, Thàinig Israel thar Iordan so air
talamh tioram[q].
23 Oir thiormaich an Tighearna 'ur
Dia suas uisgeachan Iordain roimhibh-se,
gus an deachaidh sibh thairis, mar a rinn
an Tighearna 'ur Dia air a' mhuir ruaidh[t],
a thiormaich e suas romhainn, gus an
robh sinn air dol thairis ;
24 A chum gu-n aithnich sluagh na
talmhainn uile làmh an Tighearna, gu
*bheil* i cumhachdach[w]: a chum gu-m bi
eagal an Tighearna 'ur Dé oirbh am
feasd.

B.C. 1451.

a caib. 3. 13
b Air. 13. 29
c Ecs. 15. 14, 15
d caib. 2. 9, 11 Salm 48. 6 Ese. 21. 7
e Air. 32. 20-29
f 1 Ri. 10. 5
g caib. 3. 7
h Ecs. 14. 31 1 Sam. 12. 18 1 Ri. 3. 28
i Air. 26. 64, 65
j Ecs. 25. 16, 21
k Air. 14. 33 Deut. 1. 3 2. 7, 14 8. 4
l caib. 3. 15
m Salm 95. 10, 11 Eabh. 3. 11
n Air. 14. 31 Deut. 1. 39
o rann 8
p rann 6
q caib. 3. 17
r Gen. 34. 14 1 Sam. 17. 26
s caib. 24. 14 Ese. 20. 7, 8 23. 3, 8
t Ecs. 14. 21
u caib. 4. 19
v Ecs. 12. 6 Air. 9. 5
w 1 Ri. 8. 42, 43 2 Ri. 19. 19 Salm 106. 8 Ier. 10. 6, 7 Dan. 4. 34, 35

## CAIB. V.

1 *Ghabh na Canaanaich eagal.* 2 *An timchioll-ghearradh air 'ath-orduchadh.* 10 *Chumadh a' chàisg aig Gilgal.* 13 *Làimh ri Iericho chunnaic Iosua aingeal.*

AGUS an uair a chual' uile rìghre nan
Amorach, a *bha* air an taobh thall
de Iordan a làimh na h-àirde 'n iar, agus
uile rìghre nan Canaanach, a *bha* làimh
ris an fhairge[b], gu-n do thiormaich an
Tighearna suas uisgeachan Iordain roimh
chloinn Israeil[c], gus an deachaidh sinn
thairis, leagh an cridhe[d], agus cha robh
spiorad tuilleadh annta[f], air son chloinn
Israeil.
2 Anns an àm sin thubhairt an Tigh-
earna ri Iosua, Dean duit féin sgeinean
geura, agus timchioll-ghearr clann Israeil
a rìs an dara uair.
3 Agus rinn Iosua dha féin sgeinean
geura, agus thimchioll-ghearr e clann
Israeil aig cnoc nan roimh-chraicionn.
4 Agus *is* e so an t-aobhar mu'n
do thimchioll-ghearr Iosua : Fhuair an
sluagh uile a thàinig a mach as an
Eiphit, *a bha* 'n am firionnaich, *eadhon*
na fir-chogaidh uile, bàs anns an fhàsach
air an t-slighe[i], an déigh dhoibh teachd
a mach as an Eiphit.
5 A nis bha an sluagh uile a thàinig a
mach, air an timchioll-ghearradh ; ach an
sluagh uile a rugadh 's an fhàsach air an
t-slighe, 'n uair a thàinig iad a mach as an
Eiphit, *iadsan* cha do thimchioll-ghearr
iad.
6 Oir dh'imich clann Israeil anns an
fhàsach dà fhichead bliadhna[k], gus an
deachaidh as do'n luchd-cogaidh uile a
thàinig a mach as an Eiphit, a chionn
nach d' thug iad géill do ghuth an Tigh-
earna : d'an do mhionnaich an Tighearna[m]
nach nochdadh e dhoibh am fearann, a
mhionnaich an Tighearna d'an aithrich-
ibh gu-n tugadh e dhuinn, fearann a tha
'sruthadh le bainne agus le mil.
7 Agus an clann-san[n], *a* thog e suas
'n an àit, iadsan thimchioll-ghearr Iosua :
oir bha iad neo-thimchioll-ghearrta, a
chionn nach do thimchioll-ghearradh iad
air an t-slighe.
8 Agus an uair a bha an sluagh uile air
an timchioll-ghearradh, dh'fhan iad 'n an
àitibh anns a' champ, gus an robh iad
slàn.
9 Agus thubhairt an Tighearna ri
Iosua, Air an là 'n diugh bhuin mi air
falbh uaibh masladh[r] na h-Eiphit[s]: uime
sin thugadh Gilgal mar ainm air an àite
sin gus an là 'n diugh.
10 Agus champaich clann Israeil ann
an Gilgal[u], agus chum iad a' chàisg, air a'
cheathramh là deug de'n mhìos[v] anns an
fheasgar, ann an còmhnardaibh Iericho.
11 Agus dh'ith iad de sheann bhàrr an
fhearainn air an là màireach an déigh na
càisge, breacagan neo-ghoirtichte, agus
*sìol* cruaidhichte air an là sin féin.

12 Agus sguir am mana air an là
màireach[a] an déigh dhoibh itheadh de
sheann bhàrr an fhearainn ; ni mò a bha
mana tuilleadh aig cloinn Israeil[b], ach
dh'ith iad de thoradh fearainn Chanaain
air a' bhliadhna sin.
13 Agus an uair a bha Iosua làimh ri
Iericho, thog e suas a shùilean agus
dh'amhairc e, agus, feuch, sheas duine[c]
thall fa 'chomhair, agus a chlaidheamh
rùisgte 'n a làimh[d] : agus chaidh Iosua
d'a ionnsuidh, agus thubhairt e ris, An
ann leinne *a tha* thu, no le 'r n-eascaird-
ibh ?
14 Agus thubhairt e, Cha-n ann : ach
mar cheannard slòigh an Tighearna tha
mi a nis air teachd. Agus thuit Iosua
air 'aghaidh air an talamh[f], agus rinn e
aoradh, agus thubhairt e ris, Ciod *a tha*
mo thighearn' ag ràdh r'a sheirbhiseach[g]?
15 Agus thubhairt ceannard slòigh an
Tighearna ri Iosua, Fuasgail do bhròg
bhàrr do choise[h], oir *tha* an t-ionad air am
bheil thu a'd sheasamh, naomh. Agus
rinn Iosua mar sin.

## CAIB. VI.

*1 Dhruideadh Iericho suas. 20 Thuit a bhalla. 22 Shaoradh Rahab agus a dìlsean.*

ANIS bha Iericho air a dhruideadh
suas gu teann, roimh chloinn
Israeil ; cha deachaidh neach air bith a
mach, agus cha d' thàinig neach air bith
a stigh.
2 Agus thubhairt an Tighearna ri
Iosua, Feuch, thug mi do d' làimh
Iericho[j], agus a rìgh[k], *agus* na daoine
treun ann an neart.
3 Agus cuairtichidh sibh am baile,
*sibhse* 'fheara-cogaidh uile, agus théid
sibh mu thimchioll a' bhaile aon uair :
mar so ni thu air sè làithibh.
4 Agus giùlainidh seachd sagairt roimh
an àirc seachd trompaidean a dh'adh-
aircibh reitheachan[m]: agus air an
t-seachdamh là théid sibh mu thimchioll
a' bhaile seachd uairean, agus séididh na
sagairt leis na trompaidibh[n].
5 Agus an uair a ni iad *fuaim* fhada
le adhaircibh nan reitheachan[p], *agus* an
uair a chluinneas sibh fuaim na trompaid,
an sin éighidh an sluagh uile le iolaich
mhòir[q], agus tuitidh balla a' bhaile sìos o
'bhunadh, agus théid an sluagh suas gach
duine dìreach roimhe.
6 Agus ghairm Iosua mac Nuin air na
sagartaibh, agus thubhairt e riu, Togaibh
suas àirc a' choimhcheangail[t], agus giùl-
aineadh seachd sagairt seachd trompaid-
ean a dh'adhaircibh reitheachan roimh
àirc an Tighearn'.
7 Agus thubhairt e ris an t-sluagh, Gabh-
aibh air 'ur n-aghaidh, agus cuairtichibh
am baile[u], agus gabhadh esan a tha fo
armaibh air aghaidh roimh àirc an Tigh-
earn'.



R.C. 1451.

[a] Ecs. 16. 35
Neh. 9. 20
[b] Tais. 7. 16, 17
[c] Gen. 32. 24
Ecs. 23. 23
[d] Air. 23. 23
1 Each. 21. 27, 30
[e] Air. 10. 25
[f] Gen. 17. 3
Air. 16. 22
[g] 1 Sam. 3. 9, 10
Isa. 6. 8
Gnio. 9. 6
[h] Ecs. 3. 5
Gnio. 7. 33
[i] rann 6
Deut. 31. 25
[j] caib. 2. 9, 24
8. 1
[k] Deut. 7. 24
Bre. 11. 24
[l] rann 4
[m] Bre. 7. 16, 22
[n] Air. 10. 8
[o] rann 5
[p] 2 Each. 20. 21, 22
[q] 2 Each. 13. 14, 15
[r] caib. 2. 4
[s] caib. 7. 1
Deut. 7. 26
13. 17
2 Cor. 6. 17
[t] caib. 3. 6
[u] rann 3
[1] *naomh-achd.*
[v] 1 Ri. 7. 51

8 Agus an uair a labhair Iosua ris an
t-sluagh, ghabh na seachd sagairt, a' giùl-
an sheachd trompaidean a dh'adhaircibh
reitheachan, air an aghaidh roimh an Tigh-
earn', agus shéid iad leis na trompaidibh ;
agus lean àirc coimhcheangail an Tigh-
earn' iad.
9 Agus chaidh na daoine armaichte
roimh na sagartaibh a shéid leis na
trompaidibh, agus thàinig a' chuid eile
de'n t-sluagh an déigh na h-àirce[e], *na
sagairt* a' gabhail air an aghaidh, agus
a' séideadh leis na trompaidibh.
10 Agus dh'àithn Iosua do'n t-sluagh,
ag ràdh, Cha dean sibh iolach, agus cha
dean sibh fuaim sam bith le 'r guth, ni
mò théid focal *sam bith* a mach as 'ur
beul, gus an là anns an abair mise ribh,
Deanaibh iolach ; an sin ni sibh iolach.
11 Mar sin chuairtich àirc an Tighearn'
am baile, a' dol m' *a* thimchioll aon uair :
agus thàinig iad do'n champ, agus ghabh
iad tàmh anns a' champ.
12 Agus dh'éirich Iosua gu moch 's a'
mhaduinn, agus thog na sagairt suas àirc
an Tighearn'[i].
13 Agus dh'imich air an aghaidh a
ghnàth seachd sagairt, a' giùlan sheachd
trompaidean a dh'adhaircibh reitheachan
roimh àirc an Tighearn', agus shéid iad
leis na trompaidibh : agus dh'imich an
sluagh armaichte rompa, ach thàinig a'
chuid eile de'n t-sluagh an déigh àirce an
Tighearn', *na sagairt* a' gabhail air an
aghaidh, agus a' séideadh leis na tromp-
aidibh.
14 Agus air an dara là chuairtich iad
am baile aon uair, agus phill iad do'n
champ : mar so rinn iad *air* sè làithibh.
15 Agus air an t-seachdamh là[l] dh'éirich
iad gu moch mu bhriseadh na fàire, agus
chuairtich iad am baile air an dòigh
cheudna, seachd uairean : a mhàin air
an là sin chuairtich iad am baile seachd
uairean.
16 Agus air an t-seachdamh uair shéid
na sagairt leis na trompaidibh, agus
thubhairt Iosua ris an t-sluagh, Deanaibh
iolach[o] ; oir thug an Tighearna dhuibh
am baile.
17 Agus bithidh am baile mallaichte, e
féin agus gach *ni* a *th*'ann, do'n Tighearn' :
a mhàin bithidh Rahab an strìopach beò,
i féin agus iadsan uile a *tha* maille rithe
's an tigh, a chionn gu-n d'fholaich i na
teachdairean a chuir sinn uainn[r].
18 Agus sibhse, air gach aon chor gleidh-
ibh *sibh féin* o'n ni mhallaichte[s], air eagal
gu-n dean sibh *sibh féin* mallaichte, 'n uair
a ghabhas sibh de'n ni mhallaichte, agus
gu-n dean sibh camp Israeil 'n a mhallach-
adh, agus gu-n cuir sibh e fo bhuaireas.
19 Ach *tha* an t-airgiod uile, agus an
t-òr, agus na soithichean umha agus iar-
uinn, coisrigte[1] do'n Tighearna : thig iad
a steach do ionmhas an Tighearna[v].
20 Agus rinn an sluagh iolach an uair a

shéid *na sagairt* leis na trompaidibh : agus an uair a chual' an sluagh fuaim na trompaid,' agus a dh'éigh an sluagh le iolaich mhòir, an sin thuit am balla sìos[a] gu làr ; agus chaidh an sluagh suas do'n bhaile, gach duine dìreach roimhe, agus ghlac iad am baile.

21 Agus léir-sgrios iad gach *ni* a *bha* 's a' bhaile[c], eadar fheara, agus mhnathan, òg agus shean, agus dhamh, agus chaora, agus asal, le faobhar a' chlaidheimh.

22 Ach ris an dithis fhear a rannsaich a mach an tìr thubhairt Iosua, Rachaibh a steach do thigh na strìopaich, agus thugaibh a mach as a sin a' bhean, agus gach *ni* a th'aice, mar a mhionnaich sibh dhi[h].

23 Agus chaidh na h-òganaich a bha 'n an luchd-rannsachaidh a stigh, agus thug iad a mach Rahab[j], agus a h-athair, agus a màthair, agus a bràithrean, agus gach *ni* a bh'aice ; agus thug iad a mach a dilsean uile, agus chuir iad an taobh a muigh de champ Israeil iad.

24 Agus loisg iad am baile le teine[l], agus gach *ni* a bh'ann : a mhàin an t-airgiod, agus an t-òr, agus na soithichean umha agus iaruinn, chuir iad ann an ionmhas tighe an Tighearna[n].

25 Agus ghléidh Iosua Rahab an strìopach beò[p], agus teaghlach a h-athar, agus gach *ni* a *bh*'aice : agus tha i 'n a còmhnuidh ann an Israel gus an là 'n diugh[r], a chionn gu-n d'fholaich i na teachdairean a chuir Iosua a rannsachadh a mach Iericho[t].

26 Agus chuir Iosua fo mhionnaibh *iad* 's an àm sin, ag ràdh, Mallaichte *gu robh* an duine an làthair an Tighearn'[u], a dh'éireas agus a thogas am baile so Iericho : 'n a cheud-ghin leagaidh e a bhunachar, agus 'n a *mhac* a 's òige cuiridh e suas a gheatacha.

27 Mar so bha an Tighearna maille ri Iosua[y], agus sgaoileadh 'iomradh-san air feadh na tìre uile.

## CAIB. VII.

1 *Chuireadh an ruaig air cloinn Israeil aig Ai.* 6 *Gearan Iosua.* 10 *Nochd an Tighearna dha ciod a bhuineadh dha a dheanamh.* 19 *Aidmheil Achain.*

ACH rinn clann Israeil cionta[c] 's an ni mhallaichte : oir ghabh Achan[1] mac Charmi, mhic Shabdi[2], mhic Sherah, de thréibh Iudah, *cuid* de'n ni mhallaichte : agus las fearg an Tighearn' an aghaidh chloinn Israeil.

2 Agus chuir Iosua daoine o Iericho gu Ai, a *tha* làimh ri Bet-abhen, air an taobh an ear de Bhet-el, agus labhair e riu, ag ràdh, Rachaibh suas, agus rannsaichibh a mach an tìr. Agus chaidh na daoine suas, agus rannsaich iad a mach Ai.

3 Agus phill iad gu Iosua, agus thubhairt iad ris, Na rachadh an sluagh uile suas ; ach rachadh mu thimchioll dà mhìle, no tri mìle fear suas, agus buaileadh iad Ai : na toir air an t-sluagh uile saoithreachadh an sin ; oir *cha-n 'eil ann* diubh *ach* beagan.

4 Agus chaidh suas an sin de'n t-sluagh mu thimchioll tri mìle fear ; agus theich iad roimh fhearaibh Ai[b].

5 Agus bhuail fir Ai dhiubh mu thimchioll sè fir dheug 'ar fhichead : oir chuir iad an ruaig orra[d] o chomhair a' gheata *eadhon* gu Sebarim, agus bhuail iad 's an dol sìos iad ; uime sin leagh cridhe an t-sluaigh[e], agus dh'fhàs e mar uisge[f].

6 Agus reub Iosua 'eudach[g], agus thuit e gu làr air 'aghaidh roimh àirc an Tighearna, gu tràth feasgair, e féin agus seanairean Israeil, agus chuir iad duslach air an cinn[i].

7 Agus thubhairt Iosua, Och ! a Thighearna Dhé, c'ar son a thug thu idir an sluagh so thar Iordan[k], g' ar toirt thairis do làimh nan Amorach, a chum ar sgrios? O b'fheàrr gu-n robh sinn toilichte, agus gu-n robh sinn air gabhail còmhnuidh air an taobh eile de Iordan !

8 O 'Thighearna, ciod a their mi[m] 'n uair a thionndaidheas Israel an cùl r'an naimhdibh ?

9 Oir cluinnidh na Canaanaich[o], agus uile luchd-àiteachaidh na tìre, agus iadhaidh iad mu'n cuairt oirnn, agus gearraidh iad as ar n-ainm o 'n talamh[q]: agus ciod a ni thu ri d'ainm mòr[s] ?

10 Agus thubhairt an Tighearna ri Iosua, Eirich suas ; c'ar son a luidheas tu mar so air d'aghaidh ?

11 Pheacaich Israel, agus bhris iad mar an ceudna mo choimhcheangal a dh'àithn mi dhoibh[v]; oir ghabh iad eadhon de'n ni mhallaichte[w], agus mar an ceudna ghoid iad, agus mar an ceudna cheil iad[x], agus chuir iad eadhon am measg an airneis féin *e*.

12 Uime sin cha b'urrainn clann Israeil seasamh roimh an naimhdean[z], *ach* thionndaidh iad *an* cùl r'an naimhdibh, a chionn gu-n robh iad mallaichte[a]. Cha bhi mise maille ribh tuilleadh, mur sgrios sibh an ni mallaichte as 'ur measg.

13 Eirich suas, naomhaich an sluagh, agus abair, Naomhaichibh sibh féin air son an là màireach[b]; oir mar so tha an Tighearna, Dia Israeil ag ràdh, *Tha* ni mallaichte a'd' mheadhon, O Israeil : cha-n urrainn thu seasamh roimh do naimhdibh, gus an cuir sibh air falbh an ni mallaichte as 'ur measg.

14 Anns a' mhaduinn, uime sin, bheirear cuideachd sibh a réir 'ur treubhan[d]: agus an treubh a ghabhas an Tighearna[e], thig i a réir *a* teaghlaichean ; agus thig an teaghlach a ghabhas an Tighearn', a réir a thighean ; agus thig an tigh a ghabhas an Tighearn', a lìon fear 'us fear.

15 Agus esan a ghlacar leis an ni mhallaichte, loisgear le teine e féin agus gach *ni* a *th*'aige ; a chionn gu-n do bhris e

R.C. 1451.

[a] rann 5
[b] Lebh. 26. 17
Deut. 28. 25
[c] Deut. 7. 2, 16
20. 16, 17
1 Sam. 15. 3, 18
1 Ri. 20. 42
Salm 137. 8, 9
Ier. 48. 10
Tais. 18. 21
[d] Deut. 1. 44
[e] Lebh. 26. 36
[f] Salm 22. 14
[g] Gen. 37. 29, 34
[h] caib. 2. 14
[i] 1 Sam. 4. 12
2 Sam. 1. 2
13. 19
Neh. 9. 1
Iob 2. 12
[j] caib. 2. 18
[k] Ecs. 5. 22
2 Ri. 3. 10
[l] Deut. 13. 16
[m] Hab. 2. 1
[n] rann 19
[o] Ecs. 32. 12
Air. 14. 13
[p] Bre. 1. 24, 25
Eabh. 11. 31
[q] Deut. 32. 26, 27
Salm 83. 4
[r] Mat. 1. 5
[s] Ese. 36. 22, 23
[t] Seum. 2. 25
[u] 1 Ri. 16. 34
[v] caib. 6. 17, 18
[w] rann 21
[x] Gnio. 5. 1, 2
[y] Deut. 31. 6
[z] Air. 14. 45
Bre. 2. 14
[a] caib. 6. 18
Deut. 7. 26
Hag. 2. 13, 14
[b] caib. 3. 5
[c] rann. 20, 21
[1] *Achar, 1 Each. 2. 7.*
[2] no, *Simri, 1 Each. 2. 6.*
[d] 1 Sam. 10. 19
14. 38-43
[e] Gnà. 16. 33
Ion. 1. 7

coimhcheangal an Tighearn', agus gu-n d' rinn e amaideachd[1] ann an Israel[a].

16 Uime sin dh'éirich Iosua gu moch 's a' mhaduinn, agus thug e leis Israel a réir an treubhan; agus ghabhadh treubh Iudah.

17 Agus thug e leis teaghlach Iudah; agus ghabh e teaghlach nan Sarhitheach: agus thug e leis teaghlach nan Sarhitheach a lìon fear agus fear; agus ghabhadh Sabdi.

18 Agus thug e leis a thigh, a lìon fear agus fear; agus ghabhadh Achan mac Charmi, mhic Shabdi, mhic Sherah, de thréibh Iudah.

19 Agus thubhairt Iosua ri Achan, A mhic, thoir, guidheam ort, glòir do'n Tighearna, Dia Israeil[d], agus dean aidmheil da[f]; agus innis domh a nis ciod a rinn thu, na folaich uam *e*.

20 Agus fhreagair Achan Iosua, agus thubhairt e, Gu deimhin, pheacaich mi an aghaidh an Tighearna, Dé Israeil, agus mar so agus mar so rinn mi.

21 'N uair a chunnaic mi[h] am measg na creiche earradh bhreagha Bhabilonach, agus dà cheud secel airgid, agus geinn òir anns *an robh* leth-cheud secel de chudthrom, an sin shanntaich mi iad[i], agus ghabh mi iad[j]; agus feuch, *tha* iad folaichte 's an talamh[k] ann am meadhon mo bhùtha, agus an t-airgiod fodha.

22 Mar sin chuir Iosua teachdairean uaith, agus ruith iad do'n bhùth, agus, feuch, *bha e* folaichte 'n a bhùth, agus an t-airgiod fodha.

23 Agus thug iad *leo* iad á meadhon a' bhùtha, agus thug iad gu Iosua iad, agus gu clann Israeil uile, agus sgaoil iad a mach iad 'am fianuis an Tighearn'.

24 Agus ghabh Iosua agus Israel uile maille ris, Achan mac Sherah, agus an t-airgiod, agus an earradh, agus an geinn òir, agus a mhic, agus a nigheanan, agus a dhaimh, agus 'asail, agus a chaoraich, agus a bhùth, agus gach *ni* a *bh*'aige; agus thug iad do ghleann Achoir iad.

25 Agus thubhairt Iosua, C'ar son a chuir thu dragh oirnn[m]? cuiridh an Tighearna dragh ortsa an diugh. Agus chlach clann Israeil uile e le clachan[o], agus loisg iad le teine iad, an déigh dhoibh an clachadh le clachan.

26 Agus thog iad suas carn mòr chlach air a mhuin gus an là 'n diugh[p]: Agus phill an Tighearn' o ghairge a chorruich[q]: uime sin thugadh gleann [2]Achoir[r] mar ainm air an àite sin, gus an là 'n diugh.

## CAIB. VIII.

1 *Thug an Tighearna misneach do Iosua.* 3 *An dòigh air an do ghlacadh baile Ai.* 29 *Chrochadh a rìgh.* 30 *Thog Iosua altair do Dhia.* 32 *Sgrìobh e an lagh air clachan, agus leugh e a bhriathran uile.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri Iosua, Na gabh eagal, agus na bi fo gheilt; gabh an sluagh-cogaidh uile maille riut, agus éirich, imich suas gu Ai: feuch, thug mi thairis do d' làimh rìgh Ai, agus a shluagh, agus a bhaile, agus 'fhearann.

2 Agus ni thu ri Ai agus r'a rìgh, mar a rinn thu ri Iericho[b], agus r'a rìgh: a mhàin a chreach[c], agus a spréidh, gabhaidh sibh mar chobhartach dhuibh féin. Cuir *daoine* ann am feall-fholach an aghaidh a' bhaile air a chùlaobh.

3 Agus dh'éirich Iosua agus an sluagh-cogaidh uile, a dhol suas an aghaidh Ai: agus thagh Iosua mach deich mìle fichead a dh'fhearaibh treun ann an neart, agus chuir e air falbh iad 's an oidhche.

4 Agus dh'àithn e dhoibh, ag ràdh, Feuch, ni sibh feall-fholach an aghaidh a' bhaile[e], *eadhon* air cùl a' bhaile: na rachaibh ro fhad o 'n bhaile, ach bithibh uile deas:

5 Agus théid mise, agus an sluagh uile a *tha* maille rium, dlùth do'n bhaile: agus an uair a thig iad a mach 'n ar coinneamh, mar air tùs[g], teichidh sinne rompa.

6 (Oir thig iad a mach 'n ar déigh) gus an tarruing sinn iad o 'n bhaile: oir their iad, *Tha* iad a' teicheadh romhainn, mar air tùs: uime sin teichidh sinne rompa.

7 An sin éiridh sibhse o 'n fheall-fholach, agus glacaidh sibh am baile: oir bheir an Tighearna 'ur Dia 'n 'ur làimh e.

8 Agus an uair a ghlacas sibh am baile, cuiridh sibh am baile ri theine: a réir àithne an Tighearna ni sibh. Feuch, dh'àithn mise dhuibh[l].

9 Uime sin chuir Iosua mach iad; agus dh'fhalbh iad a dheanamh feall-fholach, agus dh'fhan iad eadar Bet-el agus Ai, air an taobh an iar a dh'Ai: ach dh'fhan Iosua an oidhche sin am measg an t-sluaigh.

10 Agus dh'éirich Iosua gu moch 's a' mhaduinn, agus ghabh e àireamh an t-shluaigh, agus chaidh e suas, e féin agus seanairean Israeil, roimh an t-sluagh gu Ai.

11 Agus chaidh an sluagh-cogaidh uile suas[n], a *bha* maille ris, agus chaidh iad am fagus, agus thàinig iad fa chomhair a' bhaile, agus champaich iad air an taobh mu thuath a dh'Ai: a nis *bha* gleann eadar iad agus Ai.

12 Agus ghabh e mu thimchioll chùig mìle fear, agus chuir e iad a dheanamh feall-fholach eadar Bet-el agus Ai, air an taobh an iar de'n bhaile.

13 Agus an uair a shuidhich iad an sluagh, *eadhon* am feachd uile a *bh*'air an taobh mu thuath de'n bhaile, agus an luchd feall-fholach air an taobh an iar de'n bhaile, chaidh Iosua 's an oidhche sin do mheadhon a' ghlinne.

14 Agus an uair a chunnaic rìgh Ai *sin*, rinn iad cabhag agus dh'éirich iad gu moch; agus chaidh fir a' bhaile a mach gu cath an aghaidh Israeil, e féin agus a shluagh uile, ann an àm suidhichte, fa

B.C. 1451.

[1] no, *aingidheachd.*
[a] Gen. 34. 7
Bre. 20. 6
1 Sam. 26. 21
[b] caib. 6. 21
[c] Deut. 20. 14
[d] 1 Sam. 6. 5
Ier. 13. 16
[e] Bre. 20. 29, &c.
[f] Air. 5. 6, 7
2 Each. 30. 22
33. 12, 13
Esr. 10. 10, 11
Salm 32. 5
51. 3
Ier. 3. 12, 13
Dan. 9. 4
Ròm. 10. 10
1 Eoin 1. 8-10
[g] caib. 7. 5
[h] Gnà. 28. 22
[i] Hab. 2. 9
Ròm. 7. 7
1 Tim. 6. 10
Seum. 1. 15
[j] Mic. 2. 1
[k] Isa. 29. 15
[l] 2 Sam. 13. 28
[m] 1 Each. 2. 7
Eabh. 12. 15
[n] rann 5
[o] Deut. 17. 5
[p] caib. 8. 29
2 Sam. 18. 17
[q] Deut. 13. 17
[2] 's e sin, *trioblaid.*
[r] rann 24
Isa. 65. 10
Hos. 2. 15

chomhair a' chòmhnaird : ach cha robh
fhios aige[b] gu-*n robh* luchd feall-fholach
'n a aghaidh air cùl a' bhaile.
15 Agus rinn Iosua agus Israel uile
mar gu-m buailteadh iad rompa, agus
theich iad rathad an fhàsaich.
16 Agus ghairmeadh an sluagh uile a
*bha* ann an Ai 'an ceann a chéile gu dol
air an tòir, agus chaidh iad air tòir Iosua,
agus thairngeadh o 'n bhaile iad.
17 Agus cha d'fhàgadh duine ann an
Ai, no ann am Bet-el, nach deachaidh a
mach an déigh Israeil : agus dh'fhàg iad
am baile fosgailte, agus chaidh iad air
tòir Israeil.
18 Agus thubhairt an Tighearna ri
Iosua, Sìn a mach an t-sleagh a *tha* ann
ad làimh rathad Ai[i]; oir bheir mise a'd'
làimh e. Agus shìn Iosua mach an
t-sleagh a bh'*aige* 'n a làimh, a dh'ionn-
suidh a' bhaile.
19 Agus dh'éirich na daoine a bha ris
an fheall-fholach gu grad as an àit, agus
ruith iad co luath 's a shìn e mach a làmh :
agus chaidh iad a stigh do'n bhaile, agus
ghlac iad e, agus rinn iad cabhag, agus
chuir iad am baile ri theine.
20 Agus an uair a sheall fir Ai, 'n an
déigh, chunnaic iad, agus, feuch, chaidh
deatach a' bhaile suas gu nèamh[l], agus
cha robh comas aca teicheadh an taobh
so no 'n taobh ud : agus thionndaidh an
sluagh a theich do'n fhàsach, air an ais
air an luchd-tòrachd.
21 Agus an uair a chunnaic Iosua agus
Israel uile gu-n do ghlac luchd na feall-
fholach am baile, agus gu-n deachaidh
deatach a' bhaile suas, an sin phill iad,
agus bhuail iad fir Ai.
22 Agus chaidh iadsan a mach as a'
bhaile 'n an aghaidh ; mar sin bha iad ann
am meadhon Israeil, cuid air an taobh so,
agus cuid air an taobh ud : agus bhuail
siad iad, gus nach d'fhàgadh aon diubh
beò, no aon gu dol as[q].
23 Agus ghlac iad rìgh Ai beò, agus
thug iad e gu Iosua.
24 Agus an uair a chuir Israel crìoch
air uile luchd-àiteachaidh Ai a mharbh-
adh, anns a' mhachair, anns an fhàsach
d'an do chuir iad an ruaig orra, agus
an uair a thuit iad uile le faobhar a'
chlaidheimh, gus an do chuireadh as
doibh, an sin phill na h-Israelich uile
gu Ai agus bhuail iad e le faobhar a'
chlaidheimh.
25 Agus bha ann dhiubhsan uile a thuit
air an là sin, eadar fheara agus mhnathan,
dà mhìle dheug, *eadhon* muinntir Ai uile :
26 Oir cha do tharruing Iosua a làmh
air a h-ais[u], a shìn e mach leis an t-sleagh,
gus an do léir-sgrios e luchd-àiteachaidh
Ai uile.
27 A mhàin spréidh agus creach a'
bhaile sin ghabh Israel mar chobhartach
dhoibh féin[x], a réir focail an Tighearn' a
dh'àithn e do Iosua[y].

R.C. 1451.

[a] Deut. 13. 16
[b] Bre. 20. 34, &c.
Ecl. 9. 12
Isa. 19. 11, 13
1 Tes. 5. 3
[c] Salm 110. 5
[d] caib. 10. 26, 26
[e] Deut. 21. 22, 23
[f] caib. 7. 26
[g] Deut. 27. 4-6
[h] Ecs. 20. 25
[i] Ecs. 8. 5
[j] Deut. 27. 2, 3, 8
[k] Deut. 31. 9, 25
1 Each. 15. 11-15
[l] Gen. 19. 28
Isa. 34. 10
[m] Deut. 31. 12
[n] Deut. 11. 29
27. 12
[o] Deut. 31. 11
Neh. 8. 2, 3
13. 1
[p] Lebh. 26. 3, &c.
Deut. 29. 15-26
xxviii.
xxix.
30. 15-20
[q] Deut. 7. 2
[r] Air. 34. 6
[s] Ecs. 3. 17
23. 23
[t] 2 Each. 20. 1, &c.
Salm 83. 3, 5
Isa. 8. 9, 10
54. 15
[u] Ecs. 17. 11, 12
[v] caib. 10. 2
[w] caib. 6. 27
[x] Air. 31. 22, 26
[y] rann 2

28 Agus loisg Iosua Ai[a], agus rinn e 'n a
charn e gu bràth, 'n a fhàsach gus an là
'n diugh.
29 Agus rìgh Ai[c] chroch e air crann[d]
gu àm an fheasgair : agus mu dhol fodha
na gréine[e] dh'àithn Iosua, agus thug iad
a nuas a chorp o 'n chrann, agus thilg iad
e aig dol a stigh geata a' bhaile, agus thog
iad air carn mòr chlach[f], *a tha làthair*
gus an là 'n diugh.
30 An sin thog Iosua altair do 'n Tigh-
earna, Dia Israeil air sliabh Ebail[g],
31 Mar a dh'àithn Maois, òglach an
Tighearna, do chloinn Israeil, a réir mar
tha e sgrìobhta ann an leabhar lagha
Mhaois[h], altair de chlachaibh slàna, air
nach do thog duine sam bith suas iarunn ;
agus thug iad suas oirre ìobairtean-loisgte
do an Tighearn', agus dh'ìobair iad tabh-
artais-shìth.
32 Agus sgrìobh e 'n sin air na clachan
dùblachadh lagha Mhaois[j], a sgrìobh e
an làthair chloinn Israeil.
33 Agus sheas Israel uile, agus an sean-
airean, agus *an* luchd-riaghlaidh, agus
am breitheamhna, air an taobh so de 'n
àirc, agus air an taobh ud, an làthair nan
sagart nan Lebhitheach, a ghiùlan àirc
coimhcheangail an Tighearn'[k], an coig-
reach co mhaith ris-san a rugadh 'n am
measg[m] ; leth dhiubh thall fa chomhair
sléibh Gheridsim, agus leth dhiubh thall
fa chomhair sléibh Ebail : mar a dh'àithn
Maois, òglach an Tighearna, chum sluagh
Israeil a bheannachadh air tùs[n].
34 Agus an déigh sin leugh e uile
bhriathran an lagha[o], na beannachdan
agus na mallachdan[p], a réir nan uile *nithe*
*a tha* sgrìobhta ann an leabhar an lagha.
35 Cha robh focal de na h-uile *nithibh*
a dh'àithn Maois, nach do leugh Iosua an
làthair comhchruinneachaidh Israeil uile,
agus nam ban, agus na cloinne bige, agus
nan coigreach a bha 'fantuinn 'n am
measg.

## CAIB. IX.

1 *Rinn na rìghrean coimhcheangal an aghaidh Israeil.* 3 *Cealg nan Gibconach.* 20 *Rinneadh tràillean dhiubh.*

AGUS an uair a chuala na rìghrean
uile a *bh*'air an taobh so de Iordan,
anns na beanntaibh, agus anns a' chòmh-
nard, agus ann an uile oirthir na fairge
mòire thall fa chomhair Lebanoin[r], an
Hiteach[s], agus an t-Amorach, an Canaan-
ach, am Peridseach, an Hibheach, agus
an Iebusach *so* ;
2 Chruinnich iad 'an ceann a chéile a
chogadh ri Iosua[t], agus ri Israel, le aon
rùn.
3 Agus an uair a chuala luchd-àiteach-
aidh Ghibeoin[v] ciod a rinn Iosua ri Iericho,
agus ri Ai[w];
4 Rinn iadsan mar an ceudna gu seòlta,
agus chaidh iad agus leig iad orra gu-m
bu teachdairean iad, agus ghabh iad
seann saic air an asalaibh, agus fion-

shearragan *a bha* sean agus reubta, agus ceangailte suas;

5 Agus brògan *a bha* sean agus càirichte air an cosaibh, agus sean eudach orra; agus bha aran an lòin uile tioram *agus* liath.

6 Agus chaidh iad a dh'ionnsuidh Iosua do'n champ gu Gilgal[a], agus thubhairt iad ris, agus ri fir Israeil, Thàinig sinne o dhùthaich fad as; a nis uime sin deanaibh coimhcheangal ruinn.

7 Agus thubhairt fir Israeil ris na Hibhich[d], Theagamh gu bheil sibh a chòmhnuidh 'n ar measg, agus cionnus a dh' fheudas sinne coimhcheangal a dheanamh ribh[f]?

8 Agus thubhairt iad ri Iosua, *Is* sinne do sheirbhisich[g]. Agus thubhairt Iosua riu, Cò sibh? agus cia as a thàinig sibh?

9 Agus thubhairt iad ris, O dhùthaich ro fhad air astar[i] thàinig do sheirbhisich, air sgàth ainme an Tighearna do Dhé: oir chuala sinn 'iomradh-san, agus gach *ni* a rinn e 's an Eiphit,

10 Agus gach *ni* a rinn e ri dà rìgh nan Amorach, a *bha* 'n taobh thall de Iordan, ri Sihon rìgh Hesboin, agus ri Og rìgh Bhasain, a *bha* aig Astarot;

11 Uime sin labhair ar seanairean[k] agus uile luchd-àiteachaidh ar dùthcha ruinn, ag ràdh, Gabhaibh lòn 'n 'ur làimh air son an turuis, agus rachaibh 'n an coinneamh, agus abraibh riu, *Is* sinne 'ur seirbhisich: agus a nis deanaibh coimhcheangal ruinn.

12 An t-aran so againn ghabh sin teth *air son* ar lòin a mach as ar tighean, 's an là anns an d' thàinig sinn a mach gu dol d'ur n-ionnsuidh-se; ach a nis, feuch, tha e tioram, agus liath:

13 Agus na searragan fìona so a lìon sinn, *bha iad* nuadh, agus, feuch, tha iad reubta: agus tha ar n-eudach so agus ar brògan air fàs sean, le ro-fhad na slighe.

14 Agus ghabh na daoine d'am biadh[1], agus cha d'iarr iad *comhairle*[o] *o* bheul an Tighearn'[p].

15 Agus rinn Iosua sìth riu[q], agus rinn e coimhcheangal riu, a leigeil leo 'bhi beò: agus mhionnaich[r] uachdarain a' chomhchruinneachaidh dhoibh.

16 Agus thachair 'an ceann thri làithean, an déigh dhoibh coimhcheangal a dheanamh riu, gu-n cual' iad gu-m *b*'iad an coimhearsnaich iad, agus *gu*-n robh iad a chòmhnuidh 'n am measg.

17 Agus chaidh clann Israeil air an aghaidh, agus thàinig iad a dh'ionnsuidh am bailtean air an treas là: a nis *b'iad* am bailte Gibeon[u], agus Chephirah, agus Beerot, agus Ciriat-iearim.

18 Agus cha do bhuail clann Israeil iad a chionn gu-n do mhionnaich uachdarain a' chomhchruinneachaidh dhoibh[w] air an Tighearna, Dia Israeil. Agus rinn an comhchruinneachadh uile gearan an aghaidh nan uachdaran.

19 Ach thubhairt na h-uachdarain uile ris a' chomhchruinneachadh uile, Mhionnaich sinn dhoibh air an Tighearna, Dia Israeil; agus uime sin cha-n fheud sinn beantuinn riu.

20 So ni sinn riu; leigidh sinn eadhon leo 'bhi beò, a chum nach bi fearg *Dhé* 'n ar n-aghaidh[b], air son nam mionnan a mhionnaich sinn dhoibh.

21 Agus thubhairt na h-uachdarain riu, Leigibh leo 'bhi beò; ach bitheadh iad 'n an luchd-gearraidh fiodha[c], agus 'n an luchd-tarruing uisge do'n chomhchruinneachadh uile, mar a gheall na h-uachdarain dhoibh[e].

22 Agus ghairm Iosua orra, agus labhair e riu, ag ràdh, C'ar son a mheall sibh sinn, ag ràdh, *Tha* sinn ro fhada uaibh, an uair a tha sibh a chòmhnuidh 'n ar measg?

23 A nis uime sin *tha* sibh mallaichte[h], agus cha saorar neach air bith dhibh o bhi 'n 'ur tràillibh, agus 'n 'ur luchd-gearraidh fiodha, agus 'n 'ur luchd-tarruing uisge air son tighe mo Dhé[j].

24 Agus fhreagair iad Iosua, agus thubhairt iad, Do bhrìgh gu-n d'innseadh gu cinnteach do d' sheirbhisich cionnus a dh'àithn an Tighearna do Dhia d'a òglach Maois[l] am fearann uile a thoirt duibh, agus luchd-àiteachaidh na tìre uile a sgrios roimhibh, uime sin bha eagal mòr ar n-anama[m] oirnn roimhibh, agus rinn sinn an ni so.

25 Agus a nis, feuch, *tha* sinn a'd' làimh[n]: mar a mheasar maith agus ceart leatsa a dheanamh ruinn, dean.

26 Agus mar so rinn e riu, agus shaor e iad á làimh chloinn Israeil; agus cha do mharbh siad iad.

27 Agus rinn Iosua iad 's an là sin féin 'n an luchd-gearraidh fiodha, agus 'n an luchd-tarruing uisge do'n chomhchruinneachadh, agus do altair an Tighearn', eadhon gus an là 'n diugh, anns an ionad a ròghnaicheadh.

## CAIB. X.

1 *Chog cùig rìghrean nan Amorach an aghaidh baile Ghibeoin.* 9 *Shaor Iosua e.* 12 *Air focal Iosua sheas a' ghrian agus a' ghealach 's na speuraibh.*

AGUS an uair a chual' Adoni-sedec rìgh Ierusaleim gu-n do ghlac Iosua Ai, agus gu-n do léir-sgrios se e[s]; mar a rinn e ri Iericho agus r'a rìgh, mar sin *gu-n* d' rinn e ri Ai agus r'a rìgh[t]; agus gu-n d' rinn luchd-àiteachaidh Ghibeoin sìth ri Israel, agus gu-n robh iad 'n am measg;

2 Ghabh iad eagal mòr[v], do bhrìgh gu-*m bu* bhaile mòr Gibeon, mar aon de na bailtibh rìoghail, agus do bhrìgh gu-*m bu* mhò e na Ai, agus *gu-n robh* a dhaoine uile treun.

3 Uime sin chuir Adoni-sedec, rìgh Ierusaleim, *fios* gu Hoham rìgh Hebroin, agus gu Piram rìgh Iarmuit, agus gu

---

R.C. 1451.

[a] caib. 5. 10
[b] 2 Sam. 21. 1-6; Ese. 17. 12-21; Sech. 5. 3, 4; Mal. 3. 5
[c] Deut. 29. 11; 2 Each. 2. 17, 18
[d] caib. 11. 19
[e] rann 15
[f] Ecs. 23. 32; Deut. 7. 2; Bre. 2. 2
[g] Deut. 20. 11; 2 Ri. 10. 5
[h] Lebh. 27. 28, 29
[i] Deut. 20. 15
[j] rann. 21, 27
[k] 1 Ri. 8. 41; Isa. 55. 5; Gnio. 8. 27
[l] Ecs. 23. 32; Deut. 7. 1, 2
[m] Ecs. 15. 14-16
[n] 2 Sam. 24. 14; Isa. 47. 6
[1] no, *ghabh iad ris na daoine air son am bidh.*
[o] Air. 27. 21; 1 Each. 10. 13, 14; Isa. 30. 1, 2
[p] Bre. 1. 1; 28. 18, 28; 1 Sam. 23. 10, 11; 30. 8; 2 Sam. 2. 1; 5. 19
[q] caib. 11. 19
[r] 2 Sam. 21. 2
[s] caib. 8. 22-28
[t] caib. 6. 21
[u] caib. 10. 2; 18. 25-28
[v] caib. 9. 15; Ecs. 15. 14-16; Deut. 11. 25
[w] Salm 15. 4; Ecl. 5. 6

Iaphia rìgh Lachis, agus gu Debir rìgh
Egloin, ag ràdh,
4 Thigibh a nìos a m'ionnsuidh-sa,
agus cuidichibh leam, a chum gu-m buail
sinn Gibeon : oir rinn e sìth ri Iosua, agus
ri cloinn Israeil.
5 Uime sin chruinnich cùig rìghre nan
Amorach, rìgh Ierusaleim, rìgh Hebroin,
rìgh Iarmuit, rìgh Lachis, rìgh Egloin[b],
iad féin 'an ceann a chéile, agus chaidh
iad suas, iad féin agus an slòigh uile,
agus champaich iad fa chomhair Ghibeoin,
agus chog iad 'n a aghaidh.
6 Agus chuir fir Ghibeoin *fios* gu Iosua,
do'n champ gu Gilgal[d], ag ràdh, Na
deanadh do làmh moille o d' sheirbhisich :
thig a nìos d'ar n-ionnsuidh gu grad, agus
saor sinn, agus cuidich leinn : oir tha
rìghre nan Amorach uile a tha 'n an
còmhnuidh 's na beanntaibh, air cruinn-
eachadh ri 'chéile 'n ar n-aghaidh.
7 Agus chaidh Iosua suas o Ghilgal, e
féin agus an sluagh-cogaidh uile maille
ris, agus na fir threuna uile.
8 Agus thubhairt an Tighearna ri Iosua,
Na gabh eagal rompa[g]; oir thug mise
thairis do d' làimh iad : cha seas duine
dhiubh romhad.
9 Uime sin thàinig Iosua orra gu
h-obann : ré na h-oidhche chaidh e suas
o Ghilgal.
10 Agus chlaoidh an Tighearn' iad
roimh Israel[i], agus mharbh e iad le àr
mòr aig Gibeon[j], agus chuir e an ruaig
orra rathad uchdaich Bhet-horoin, agus
bhuail e iad gu Hasecah, agus gu
Macedah.
11 Agus an uair a bha iad a' teicheadh
roimh Israel, *agus* iad air leathad Bhet-
horoin, thilg an Tighearna clacha mòra[n]
orra nuas o nèamh gu Hasecah, agus
fhuair iad bàs : *bu* lìonmhoire iadsan a
bhàsaich leis na clacha-meallain na *iad-
san* a mharbh clann Israeil leis a chlaidh-
eamh.
12 An sin labhair Iosua ris an Tigh-
earna, 's an là anns an d' thug an Tigh-
earna suas na h-Amoraich roimh chloinn
Israeil, agus thubhairt e 'am fianuis Israeil,
A ghrian[s], air Gibeon stad[1], agus thusa,
a ghealach, air gleann Aialoin[u].
13 Agus stad a' ghrian, agus sheas a'
ghealach, gus an do dhìol an sluagh iad
féin air an naimhdibh. Nach *'eil* so
sgrìobhta ann an leabhar[2] Iaseir[v]? Agus
stad a' ghrian 'am meadhon nèimh, agus
cha d' rinn i cabhag gu dol fodha[w] mu
thimchioll là iomlain.
14 Agus cha robh *là sam bith* cosmhuil
ris an là sin, roimhe no 'n a dhéigh, anns
an d'éisd an Tighearna ri guth duine ;
oir chog an Tighearn' air son Israeil[y].
15 [Agus phill Iosua, agus Israel uile
maille ris, do'n champ gu Gilgal ;]
16 Ach theich na cùig rìghrean ud, agus
dh'fholaich siad iad féin ann an uaimh
ann am Macedah[a].

B.C. 1451.

[a] Mat. 27. 60
[b] caib. 9. 2
Isa. 8. 9, 10
[c] Ier. 48. 10
[d] caib. 9. 6
[e] 2 Sam. 20. 6
Ier. 8. 14
[f] Ecs. 11. 7
[g] caib. 11. 6
Bre. 4. 14, 15
[h] 1 Sam. 15. 32
[i] Bre. 4. 15
[j] Isa. 28. 21
[k] Isa. 26. 5, 6
Mal. 4. 3
[l] Salm 18. 40
[m] Salm 107. 40
149. 8, 9
[n] Ecs. 9. 22-26
Salm 18. 13, 14
Isa. 30. 30
Tais. 16. 21
[o] caib. 1. 9
Deut. 31. 6, 8
[p] Eph. 6. 10
[q] Deut. 3. 21
7. 19
Ròm. 8. 37
[r] caib. 8. 29
[s] Iob 9. 7
Hab. 3. 11
[1] *bi'd thosd.*
[t] Deut. 21. 23
[u] Bre. 12. 12
[2] no, *an treibh-dhirich.*
[v] 2 Sam. 1. 18
[w] Isa. 38. 8
[x] Deut. 7. 2, 16
[y] Deut. 1. 30
[z] caib. 6. 21
[a] Bre. 6. 2
1 Sam. 13. 6
24. 3, 8
[b] caib. 15. 42
21. 13
2 Ri. 8. 22
19. 8

17 Agus dh'innseadh do Iosua, ag ràdh,
Fhuaradh na cùig rìghre folaichte ann an
uaimh ann am Macedah.
18 Agus thubhairt Iosua, Caruichibh
clacha mòra[a] air beul na h-uamha, agus
cuiribh daoine làimh rithe g' an gleidh-
eadh.
19 Agus na stadaibh-se, *ach* rachaibh
air tòir 'ur naimhdean[c], agus buailibh
iadsan a's deireannaiche dhiubh, na leig-
ibh leo dol a stigh d'am bailtibh ; oir
thug an Tighearna 'ur Dia iad thairis
d'ur làimh.
20 Agus an uair a chuir Iosua agus clann
Israeil crìoch air am marbhadh le àr ro
mhòr, gus an do chuireadh as doibh,
chaidh a' chuid *a* mhair dhiubh a steach
do na bailtibh daingnichte[e].
21 Agus phill an sluagh uile do'n
champ gu Iosua aig Macedah ann an
sìth : cha do ghluais neach a theanga[f]
an aghaidh duine sam bith de chloinn
Israeil.
22 An sin thubhairt Iosua, Fosglaibh
beul na h-uamha, agus thugaibh a mach
a m'ionnsuidh na cùig rìghrean ud as an
uaimh[h].
23 Agus rinn iad mar sin, agus thug
iad a mach na cùig rìghrean ud d'a ionn-
suidh as an uaimh, rìgh Ierusaleim, rìgh
Hebroin, rìgh Iarmuit, rìgh Lachis, *agus*
rìgh Egloin.
24 Agus an uair a thug iad a mach na
rìghre sin gu Iosua, ghairm Iosua air
fearaibh Israeil uile, agus thubhairt e ri
ceannardaibh nam fear-cogaidh a chaidh
maille ris, Thigibh am fagus, cuiribh 'ur
cosan[k] air muinealaibh nan rìgh sin[l].
Agus thàinig iad am fagus[m], agus chuir
iad an cosan air am muinealaibh.
25 Agus thubhairt Iosua riu, Na bith-
eadh eagal oirbh[o] agus na bithibh fo
gheilt, bithibh làidir agus bitheadh deadh
mhisneach agaibh[p]; oir mar so ni an
Tighearna ri 'r naimhdibh uile ris am
bheil sibh a' cogadh[q].
26 Agus an déigh sin bhuail Iosua iad,
agus mharbh e iad, agus chroch e iad[r] air
cùig crannaibh : agus bha iad 'an croch-
adh air na crannaibh gu feasgar[t].
27 Agus 'an àm dol fodha na gréine
dh'àithn Iosua, agus thug iad a nuas iad
o na crannaibh, agus thilg siad iad 's an
uaimh anns an d'fholaich siad iad féin,
agus chuir iad clacha mòra 'am beul na
h-uamha, *a tha làthair* gus a' cheart là
so.
28 Agus air an là sin féin ghlac Iosua
Macedah, agus bhuail se e le faobhar a'
chlaidheimh, agus a rìgh sgrios e gu tur[x],
iadsan agus gach anam a *bha* ann ; cha
d'fhàg e neach air bith beò : agus rinn e
ri rìgh Mhacedah, mar a rinn e ri rìgh
Iericho[z].
29 An sin chaidh Iosua, agus Israel
uile maille ris, thairis o Mhacedah gu
Libnah[b], agus chog e an aghaidh Libnah.

30 Agus thug an Tighearna thairis e mar an ceudna, agus a rìgh, do làimh Israeil, agus bhuail se e le faobhar a' chlaidheimh, agus na h-anaman uile a *bha* ann : cha d'fhàg e neach air bith beò ann, ach rinn e r' a rìgh, mar a rinn e ri rìgh Ierichо[a].

31 Agus chaidh Iosua, agus Israel uile maille ris, thairis o Libnah gu Lachis[c], agus champaich e 'n a aghaidh, agus chog e 'n a aghaidh.

32 Agus thug an Tighearna thairis Lachis do làimh Israeil, agus ghlac se e air an dara là, agus bhuail se e le faobhar a' chlaidheimh, agus gach anam a *bha* ann, a réir nan uile *nithe* a rinn e air Libnah[g].

33 An sin thàinig Horam rìgh Gheseir a nìos a chuideachadh Lachis; agus bhuail Iosua e agus a shluagh, gus nach d'fhàg e aon air bith beò aige.

34 Agus chaidh Iosua agus Israel uile maille ris, o Lachis gu Eglon[k], agus champaich iad 'n a aghaidh, agus chog iad 'n a aghaidh :

35 Agus ghlac iad e air an là sin féin, agus bhuail iad e le faobhar a' chlaidheimh, agus gach anam a *bha* ann sgrios e gu tur 's an là sin, a réir nan uile *nithe* a rinn e ri Lachis[m].

36 Agus chaidh Iosua, agus Israel uile maille ris, suas o Eglon gu Hebron[n], agus chog iad 'n a aghaidh :

37 Agus ghlac iad e, agus bhuail iad e le faobhar a' chlaidheimh, agus a rìgh, agus a bhailtean uile, agus gach anam a *bha* ann : cha d'fhàg e aon air bith beò, a réir nan uile *nithe* a rinn e ri Eglon[r], ach sgrios e gu tur e, agus gach anam a *bha* ann.

38 Agus phill Iosua, agus Israel uile maille ris, gu Debir[u], agus chog e 'n a aghaidh :

39 Agus ghlac se e, agus a rìgh, agus a bhailtean uile, agus bhuail siad iad le faobhar a' chlaidheimh, agus léir-sgrios iad gach anam a *bha* ann ; cha d'fhàg e aon air bith beò : mar a rinn e ri Hebron[w], mar sin rinn e ri Debir, agus r'a rìgh : agus mar a rinn e ri Libnah, agus r'a rìgh.

40 Agus bhuail Iosua tìr nam beann uile, agus na h-àirde deas, agus a' chòmhnaird, agus nan tobar, agus an rìghrean uile : cha d'fhàg e aon air bith beò, ach léir-sgrios e gach neach anns an robh anail, mar a dh'àithn an Tighearna Dia Israeil[z].

41 Agus bhuail Iosua iad o Chadeis-barnea[a] gu ruig Gasa[b], agus tìr Ghosein[c] uile gu ruig Gibeon[d].

42 Agus na rìghre sin uile, agus am fearann, ghlac Iosua dh'aon tarruing, do bhrìgh gu-n do chog an Tighearna Dia Israeil air son Israeil[f].

43 Agus phill Iosua, agus Israel uile maille ris, do'n champ gu Gilgal.

B.C. 1451.

[a] rann 28
[b] caib. 10. 3
[c] rann. 3, 5
[d] caib. 19. 15
[e] Air. 34. 11
[f] caib. 17. 11 Bre. 1. 27 1 Ri. 4. 11
[g] rann 30
[h] Bre. 3. 3
[i] caib. 13. 11
[j] Gen. 31. 49
[k] rann 3
[l] Bre. 7. 12 1 Sam. 13. 5
[m] rann 32
[n] caib. 14. 13 15. 13 Bre. 1. 10 2 Sam. 6. 1-5 15. 9, 10 1 Each. 12. 23, 38
[o] caib. 10. 8
[p] 2 Sam. 8. 4
[q] Salm 20. 7 Isa. 31. 1 Hos. 14. 3
[r] rann 35
[s] Salm 46. 9
[t] caib. 10. 9 1 Tes. 5. 3
[u] caib. 15. 15 Bre. 1. 11
[v] caib. 21. 44
[1] *Sidon-rabah.*
[2] *losgaidh-ean,* no, *sluichd shalainn.*
[w] rann 37
[x] rann 6
[y] Ecs. 39. 9, 10
[z] Deut. 20. 16, 17
[a] Deut. 9. 23
[b] Gen. 10. 19 1 Sam. 6. 17
[c] caib. 11. 16
[d] rann. 2, 12 1 Ri. 3. 5
[e] Air. 33. 52 Deut. 7. 2 20. 16, 17
[f] rann 14
[3] *air an tòrr,* Ier. 30. 18.

## CAIB. XI.

*1 Aig uisgeachaibh Mheroim thugadh buaidh air rìghribh a dh'éirich suas an aghaidh Israeil. 10 Ghlacadh agus loisgeadh Hasor. 21 Ghearradh as na h-Anacaich.*

AGUS an uair a chuala Iabin rìgh Hasoir *na nithe sin*, chuir e *fios* gu Iobab[b] rìgh Mhadoin, agus gu rìgh Shim-roin[d], agus gu rìgh Achsaiph,

2 Agus a dh'ionnsuidh nan rìgh a *bha* mu thuath anns na beanntaibh, agus anns a' chòmhnard mu dheas de Chinerot[e], agus anns a' ghleann, agus ann an crìoch-aibh Dhoir[f], air an làimh an iar ;

3 *Agus a dh'ionnsuidh* a' Chanaanaich air an làimh an ear agus an làimh an iar, agus *a dh'ionnsuidh* an Amoraich, agus an Hitich, agus a' Pheridsich, agus an Iebusaich anns na beanntaibh, agus *a dh'ionnsuidh* an Hibhich[h] fo Hermon[i], ann an tìr Mhispeh[j].

4 Agus chaidh iad a mach, iad féin agus am feachd uile maille riu, sluagh lìonmhor, eadhon mar a' ghaineamh[l] a *tha* air tràigh na fairge thaobh lìonmhoir-eachd, le eachaibh agus carbadaibh ro lìonmhor.

5 Agus an uair a bha na rìghre sin uile air coinneachadh a chéile, thàinig iad agus champaich iad cuideachd aig uisg-eachaibh Mheroim, a chogadh an aghaidh Israeil.

6 Agus thubhairt an Tighearna ri Iosua, Na bitheadh eagal ort rompa[o]; oir am màireach, mu'n àm so, bheir mise suas iad uile marbh 'am fianuis Israeil : gearr-aidh tu iosgaidean[p] an each[q], agus loisg-idh tu an carbadan le teine[s].

7 Agus thàinig Iosua, agus an sluagh-cogaidh uile maille ris, orra aig uisgeach-aibh Mheroim gu h-obann[t], agus bhuail iad orra.

8 Agus thug an Tighearna thairis iad do làimh Israeil[v], a bhuail iad, agus a chuir an ruaig orra gu Sidon mòr[1], agus gu Misrephot-maim[2], agus gu còmhnard Mhispeh air an làimh an ear, agus bhuail siad iad, gus nach d'fhàg iad aon diubh beò.

9 Agus rinn Iosua riu mar a dh'iarr an Tighearn' air[x] : ghearr e iosgaidean an each, agus loisg e an carbadan le teine[y].

10 Agus phill Iosua 's an àm sin air ais, agus ghlac e Hasor, agus bhuail e a rìgh leis a' chlaidheamh : oir b'e Hasor roimhe sin ceann nan rìoghachda sin uile.

11 Agus bhuail iad na h-anaman uile a *bha* ann le faobhar a' chlaidheimh 'g *an* léir-sgrios : cha d'fhàgadh aon anns an robh anail ; agus loisg e Hasor le teine.

12 Agus uile bhailte nan rìgh sin, agus an rìghrean uile ghlac Iosua, agus bhuail e iad le faobhar a' chlaidheimh, *agus* sgrios e gu tur iad[e], mar a dh'àithn Maois, òglach an Tighearna.

13 Ach *a thaobh* nam bailte sin uile a sheas a ghnàth 'n an neart[3], cha do loisg

Israel aon diubh sin, saor o Hasor a
mhàin ; *sin* loisg Iosua.
14 Agus uile chreach nam bailte sin,
agus an spréidh, ghabh clann Israeil mar
chobhartach dhoibh féin ; ach bhuail iad
gach duine le faobhar a' chlaidheimh,
gus an do chuir iad as doibh ; cha d'fhàg
iad neach air bith anns an robh anail.
15 Mar a dh'àithn an Tighearna d'a
òglach Maois, mar sin dh'àithn Maois do
Iosua, agus mar sin rinn Iosua : cha
d'fhàg e ni gun deanamh de na h-uile a
dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
16 Mar sin ghlac Iosua am fearann sin
uile, na sléibhtean, agus an tìr mu dheas
uile[d], agus fearann Ghosein uile[e], agus
an gleann, agus an còmhnard, agus
sliabh Israeil, agus a ghleann ;
17 O shliabh Halaic, a tha 'dol suas gu
Seir[g], eadhon gu Baal-gad ann an gleann
Lebanoin, fo shliabh Hermoin : agus an
rìghrean uile ghlac e[h], agus bhuail e iad,
agus mharbh e iad.
18 Ré ùine fhada[3] rinn Iosua cogadh
ris na rìghribh sin uile.
19 Cha robh baile mòr air bith a rinn
sìth ri cloinn Israeil, saor o na Hibhich[j],
luchd-àiteachaidh Ghibeoin ; *càch* uile
ghlac iad ann an cath.
20 Oir b'ann o 'n Tighearn' a bha e[k] an
cridheachan a chruadhachadh[l], chum
gu-n tigeadh iad an aghaidh Israeil ann
an cath, a chum gu-n sgriosadh e iad gu
tur, *agus* nach bitheadh iochd sam bith
*air a nochdadh* dhoibh, ach gu-n cuireadh
e as doibh, mar a dh'àithn an Tighearna
do Mhaois[n].
21 Agus anns an àm sin thàinig Iosua,
agus ghearr e as na h-Anacaich[o] o na
sléibhtibh, o Hebron, o Dhebir, o Anab,
agus o bheanntaibh Iudah uile, agus o
bheanntaibh Israeil uile : sgrios Iosua gu
tur iad le am bailtibh.
22 Cha d'fhàgadh aon de na h-Anac-
aich ann am fearann chloinn Israeil ; a
mhàin ann an Gasah, ann an Gat[s], agus
ann an Asdod[t], dh'fhàgadh iad.
23 Mar sin ghlac Iosua an tìr uile, a
réir nan uile a thubhairt an Tighearna ri
Maois[u], agus thug Iosua i mar oighreachd
do chloinn Israeil, ann an earrannaibh a
réir an treubhan[v]. Agus fhuair an tìr
fois o chogadh[x].

## CAIB. XII.

1 *An dà rìgh a bhuail Maois an taobh an ear de Iordan.* 7 *Aon rìgh deug 'ar fhichead air am bualadh le Iosua air an taobh an iar de Iordan.*

ANIS *is* iad so rìghrean an fhearainn a
bhuail clann Israeil ; agus shealbh-
aich iad am fearann air taobh eile Iordain
leth ri éirigh na gréine, o shruth Arnoin[b]
gu sliabh Hermoin, agus an còmhnard
uile air an làimh an ear :
2 Sihon rìgh nan Amorach[c], a bha
'chòmhnuidh ann an Hesbon, *agus* a
riaghlaich o Aroer, a *tha* air bruaich sruth
Arnoin, agus o mheadhon an t-srutha,
agus leth Ghilead eadhon gus an sruth
Iaboc, crìoch chloinn Amoin :
3 Agus an còmhnard gu muir Chineroit
a làimh na h-àirde 'n ear, agus gu muir
a' chòmhnaird, eadhon a' mhuir shalainn
a làimh na h-àirde 'n ear, an t-slighe gu
Bet-iesimot ; agus o 'n àirde[1] deas, fo
Asdot-pisgah[2] :
4 Agus crìoch Og[a] rìgh Bhasain, *a
bha* dh'iarmad nam famhairean[b] a bha
'chòmhnuidh ann an Astarot[c], agus ann
an Edrei,
5 Agus a rìoghaich ann an sliabh Her-
moin[f], agus ann an Salcah, agus ann am
Basan uile, gu crìch nan Gesurach agus
nam Maachatach, agus leth Ghilead,
crìoch Shihoin rìgh Hesboin :
6 Iadsan bhuail Maois, òglach an Tigh-
earn', agus clann Israeil ; agus thug
Maois, òglach an Tighearn', e mar sheilbh
do na Reubenich[i], agus do na Gadaich,
agus do leth-thréibh Mhanaseh.
7 Agus *is* iad so rìghre na tìre a bhuail
Iosua agus clann Israeil air an taobh so
de Iordan air an làimh an iar, o Bhaal-
gad ann an gleann Lebanoin, eadhon gu
sliabh Halaic, a tha 'dol suas gu Seir ; a
thug Iosua do threubhan Israeil mar
sheilbh, a réir an roinnean :
8 Anns na beanntaibh, agus anns na
gleanntaibh, agus anns na còmhnardaibh,
agus anns na tobraichibh, agus anns an
fhàsach, agus anns an tìr mu dheas : na
Hitich[m], na h-Amoraich, agus na Canaan-
aich, na Peridsich, na Hibhich, agus na
h-Iebusaich :
9 Rìgh Iericho[p], aon ; rìgh Ai[q], a *tha*
làimh ri Bet-el, aon ;
10 Rìgh Ierusaleim[r], aon ; rìgh Hebroin,
aon ;
11 Rìgh Iarmuit, aon ; rìgh Lachis, aon ;
12 Rìgh Egloin, aon ; rìgh Gheseir,
aon ;
13 Rìgh Dhebir, aon ; rìgh Ghedeir,
aon ;
14 Rìgh Hormah, aon ; rìgh Araid,
aon ;
15 Rìgh Libnah, aon ; rìgh Adulaim,
aon ;
16 Rìgh Mhacedah, aon ; rìgh Bhet-eil[w],
aon ;
17 Rìgh Thapuah, aon ; rìgh Hepheir[y],
aon ;
18 Rìgh Apheic, aon ; rìgh Lasaroin[4],
aon ;
19 Rìgh Mhadoin, aon ; rìgh Hasoir[z],
aon ;
20 Rìgh Shimron-meroin[a], aon ; rìgh
Achsaiph, aon ;
21 Rìgh Thaanaich, aon ; rìgh Mhegido,
aon ;
22 Rìgh Chedeis, aon ; rìgh Iocneaim o
Charmel, aon ;
23 Rìgh Dhoir, ann an crìch Dhoir,
aon ; rìgh chinneach Ghilgail, aon ;

B.C. 1450.

[1] no, *o Theman.*
[2] no, *tobraichean Phisgah,* no, *a' chnuic, Deut. 4. 49.*
[a] Air. 21. 33-35
[b] Deut. 3. 11
[c] Deut. 1. 4
[d] caib. 12. 8
[e] caib. 10. 41
[f] Deut. 3. 8-14
[g] caib. 12. 7
[h] caib. 12. 9-24 Deut. 7. 24
[i] Air. 32. 29, 33
[3] *gus a' bhliadhna, 1445.*
[j] caib. 9. 3, 7
[k] Bre. 14. 4 1 Sam. 2. 25 1 Ri. 12. 15
[l] Deut. 2. 30 Isa. 6. 10 Ròm. 9. 18
[m] Ecs. 23. 23
[n] Deut. 20. 16, 17
[o] caib. 15. 13, 14 Air. 13. 22, 33 Deut. 9. 2
[p] caib. 6. 2
[q] caib. 8. 17, 29
[r] caib. 10. 23-43
[s] 1 Sam. 17. 4 2 Sam. 21. 22 1 Each. 18. 1
[t] caib. 15. 46 2 Each. 26. 6 Neh. 13. 23, 24
[u] Air. 34. 2, &c.
[v] caib. xiv.-xvi. Air. 26. 52-55
[w] Bre. 1. 22
[x] caib. 21. 44, 45
[y] 1 Ri. 4. 10
[4] no, *Shàroin, Isa. 33. 9.*
[z] caib. 11. 10
[a] caib. 11. 1
[b] Air. 21. 24 Deut. 3. 8, 9
[c] Deut. 2. 33, 36 3. 6, 16, 17

24 Rìgh Thirsah, aon: na rìghrean uile,
deich 'ar fhichead agus aon.

## CAIB. XIII.

1 *Criochan an fhearainn air nach d' thugadh fathast buaidh.* 14, 33 *Is iad iobairtean an Tighearn' oighreachd nan Lebhitheach.* 22 *Mharbhadh Balaam.*

A NIS bha Iosua sean *agus* air teachd
*air aghaidh* ann am bliadhnaibh;
agus thubhairt an Tighearna ris, Tha
thusa sean *agus* air teachd *air d'aghaidh*
ann am bliadhnaibh, agus tha fathast ro
mhòran fearainn r'a shealbhachadh.
2 *Is e* so am fearann *a tha* fathast a
làthair[e]; uile chrìocha nam Philisteach,
agus Gesuri uile[f],
3 O Shihor[g], a *tha* fa chomhair na
h-Eiphit, eadhon gu crìch Ecroin mu
thuath, *a* mheasar do'n Chanaanach: cùig
tighearnan nam Philisteach[i]; na Gasat-
aich, agus na h-Asdodaich, na h-Escalon-
aich, na Gitich, agus na h-Ecronaich, agus
na h-Abhaich[j]:
4 O'n taobh mu dheas, uile fhearann
nan Canaanach, agus Mearah a *tha* làimh
ris na Sidonaich, gu Aphec[l], gu crìch nan
Amorach[m];
5 Agus fearann nan Gibleach[o], agus
Lebanon uile leth ri éirigh na gréine, o
Bhaal-gad[p] fo shliabh Hermoin, gu ruig
an dol a stigh do Hamat:
6 Uile luchd-àiteachaidh nam beann
o Lebanon gu Misrephot-maim[r], *agus*
na Sidonaich uile, iadsan fògraidh mi
mach roimh chloinn Israeil[s]; a mhàin
roinn e le crannchur[t] do na h-Israelich
mar oighreachd, mar a dh'àithn mise
dhuit.
7 A nis uime sin, roinn am fearann so
mar oighreachd do na naoi treubhan,
agus do leth-thréibh Mhanaseh;
8 Maille ris *an leth-thréibh eile* fhuair
na Reubenich agus na Gadaich an oigh-
reachd-san a thug Maois doibh[v], an taobh
thall de Iordan a làimh na h-àirde 'n ear,
*eadhon* mar a thug Maois, òglach an
Tighearna, dhoibh;
9 O Aroer, a *tha* air bruaich sruth
Arnoin, agus am baile a *tha* ann am
meadhon an t-srutha, agus còmhnard
Mhedebah[z] uile gu Dibon;
10 Agus uile bhailte Shihoin, rìgh nan
Amorach, a rìoghaich ann an Hesbon, gu
crìch chloinn Amoin;
11 Agus Gilead[b], agus crìoch nan
Gesurach, agus nam Maachatach, agus
sliabh Hermoin uile, agus Basan uile gu
Salcah;
12 Uile rìoghachd Og ann am Basan, a
rìoghaich ann an Astarot agus ann an
Edrei, a mhair a dh'iarmad nam famhair-
ean: oir iad sin bhuail Maois[c], agus
dh'fhògair e mach iad.
13 Gidheadh, cha d'fhògair clann Israeil
a mach na Gesuraich[f], no na Maachat-
aich; ach tha na Gesuraich agus na

R.C. 1445.

[a] caib. 14. 3, 4
[b] Air. 18. 20-24
[c] caib. 12. 2
[d] Air. 21. 28, 30
[e] Bre. 3. 1
[f] 2 Sam. 3. 3; 13. 37, 38
[1] *Aitean-arda Bhaail, agus tigh Bhaal-meoin, Air. 32. 38.*
[g] Ier. 2. 18
[h] Air. 21. 23
[i] Bre. 3. 3; 1 Sam. 6. 4, 16; Seph. 2. 4, 5
[j] Deut. 2. 23
[k] Deut. 3. 10
[l] 1 Sam. 4. 1
[m] Bre. 1. 36
[n] Air. 31. 8
[o] 1 Ri. 5. 18; Salm 83. 7
[p] caib. 12. 7
[q] Air. 22. 5; 31. 8
[r] caib. 11. 8
[s] Ecs. 23. 30, 31
[t] caib. 14. 1, 2
[u] Air. 32. 35
[v] Air. 32. 33
[w] 2 Sam. 11. 1
[x] Air. 32. 36
[y] Gen. 33. 17; 1 Ri. 7. 46
[z] rann 16; Air. 21. 30
[a] Air. 34. 11
[b] caib. 12. 5
[c] Air. 21. 34, 35
[d] Air. 32. 39-41
[e] 1 Each. 2. 23
[f] caib. 23. 12, 13; Air. 33. 35; Bre. 2. 1-3
[g] caib. 12. 4

Maachataich 'n an còmhnuidh am measg
nan Israeleach gus an là 'n diugh.
14 A mhàin do thréibh Lebhi cha
d' thug e oighreachd sam bith[a]; *is* iad
iobairtean an Tighearna, Dé Israeil a bheir-
ear suas le teine, an oighreachd-san[b],
mar a thubhairt e riu.
15 Agus thug Maois do thréibh chloinn
Reubein *oighreachd* a réir an teaghlaich-
ean:
16 Agus bha an crìoch o Aroer[c] a *tha*
air bruaich sruth Arnoin, agus am baile a
*tha* ann am meadhon an t-srutha, agus
an còmhnard uile gu Medebah;
17 Hesbon[d], agus a bhailtean uile a *tha*
's a' chòmhnard; Dibon, agus Bamot-
baal[1], agus Bet-baal-meon,
18 Agus Iahasa[h], agus Cedemot, agus
Mephaat,
19 Agus Ciriataim, agus Sibmah, agus
Saret-sahar ann an sliabh a' ghlinne,
20 Agus Bet-peor, agus Asdod-pisgah,
agus Bet-iesimot,
21 Agus uile bhailtean a' chòmhnaird[k],
agus uile rìoghachd Shihoin rìgh nan
Amorach, a rìoghaich ann an Hesbon, a
bhuail Maois maille ri ceannardaibh
Mhidiain[n], Ebhi, agus Recem, agus Sur,
agus Hur, agus Rebah, cinn-fheadhna
Shihoin, a bha 'chòmhnuidh 's an tìr.
22 Balaam[q] mar an ceudna, mac Bheoir,
am fiosaiche, mharbh clann Israeil leis a'
chlaidheamh 'n am measg-san a mharbh-
adh leo.
23 Agus b'i crìoch chloinn Reubein,
Iordan agus *a* crìoch-se. B'i sin oigh-
reachd chloinn Reubein a réir an teagh-
laichean, na bailte mòra agus am bailte
beaga.
24 Agus thug Maois *oighreachd* do
thréibh Ghad, *eadhon* do chloinn Ghad a
réir an teaghlaichean.
25 Agus b'i an crìoch Iaser[u], agus uile
bhailte Ghilead, agus leth fearainn chloinn
Amoin, gu Aroer a *tha* fa chomhair
Rabah[w];
26 Agus o Hesbon gu Ramat-mhispeh,
agus Betonim; agus o Mhahanaim gu
crìch Dhebir;
27 Agus anns a' ghleann, Betaram[x],
agus Bet-nimrah, agus Sucot[y], agus
Saphon, a' chuid eile de rìoghachd Shihoin
rìgh Hesboin, Iordan agus *a* crìoch, *eadhon*
gu oir fairge Chinereit[a], air taobh eile
Iordain a làimh na h-àirde 'n ear.
28 *B'i* sin oighreachd chloinn Ghad, a
réir an teaghlaichean, na bailte mòra
agus am bailte beaga.
29 Agus thug Maois *oighreachd* do leth-
thréibh Mhanaseh: agus b'*i so sealbh*
leth-thréibh chloinn Mhanaseh, a réir an
teaghlaichean.
30 Agus bha an crìoch o Mhahanaim[d],
Basan uile, uile rìoghachd Og rìgh
Bhasain, agus uile bhailtean Iair[e], a *tha*
ann am Basan, tri fichead baile mòr:
31 Agus leth Ghilead, agus Astarot[g],

agus Edrei, bailte rìoghachd Og ann am
Basan, *bhuin iad* do chloinn Mhachir
mhic Mhanaseh, *eadhon* do leth chloinn
Mhachir, a réir an teaghlaichean.
32 *Is iad* sin *na dùthchannan* a roinn
Maois mar oighreachd ann an còmhnard-
aibh Mhoaib, air an taobh eile de Iordan
làimh ri Iericho, air an taobh an ear.
33 Ach do thréibh Lebhi[b] cha d' thug
Maois oighreachd : *b'e* 'n Tighearna Dia
Israeil e féin an oighreachd-san, mar a
thubhairt e riu[d].

## CAIB. XIV.

1 *Thugadh an oighreachd le crannchur do na naoi treubhan agus an leth-thréibh.* 6 *Fhuair Caleb Hebron.*

AGUS *is* iad so *na dùthchannan* a fhuair
clann Israeil mar oighreachd ann an
tìr Chanaain, a roinn Eleasar[g] an sagart,
agus Iosua mac Nuin, agus cinn-fheadhna
aithriche threubha chloinn Israeil mar
oighreachd dhoibh.
2 Le crannchur *bha* an oighreachd[j],
mar a dh'àithn an Tighearna le làimh
Mhaois, do na naoi treubhan agus an leth-
thréibh.
3 Oir bha Maois air tabhairt oighreachd
do dhà thréibh, agus do leth-thréibh, air
an taobh eile de Iordan : ach do na
Lebhithich cha d' thug e oighreachd sam
bith 'n am measg.
4 Oir bha clann Ioseiph 'n an dà
thréibh[n], Manaseh agus Ephraim : uime
sin cha d' thug iad roinn sam bith do na
Lebhithich 's an fhearann, saor o bhailtibh
gu còmhnuidh 'ghabhail *annta*[o], maille
r'am fearann comhroinn[q] d'an spréidh,
agus d'am maoin.
5 Mar a dh'àithn an Tighearna do
Mhaois[s], mar sin rinn clann Israeil, agus
roinn iad am fearann.
6 An sin thàinig clann Iudah gu Iosua
ann an Gilgal ; agus thubhairt Caleb mac
Iephuneh[t] an Ceniseach ris, Tha fios agad
air an ni a thubhairt an Tighearna ri
Maois[u], òglach Dhé[v], a m' thaobhs' agus
a d' thaobh féin, ann an Cadeis-barnea.
7 Dà fhichead bliadhna dh'aois *bha*
mise 'n uair a chuir Maois, òglach Dhé,
mi o Chadeis-barnea[w], a rannsachadh a
mach an fhearainn ; agus thug mi air ais
fios d'a ionnsuidh, mar *a bha* e ann am
chridhe[x].
8 Gidheadh, thug mo bhràithrean a
chaidh suas maille rium, air cridhe an
t-sluaigh leaghadh[y] : ach lean mise gu
h-iomlan an Tighearna mo Dhia[z].
9 Agus mhionnaich Maois air an là sin,
ag ràdh, Gu cinnteach bithidh am fearann
air an do shaltair do chos[a], agad féin mar
oighreachd, agus aig do chloinn gu bràth ;
a chionn gu-n do lean thu gu h-iomlan an
Tighearna mo Dhia.
10 Agus a nis, feuch, ghléidh an Tigh-
earna mi beò, mar a thubhairt e[c], na cùig
agus dà fhichead bliadhna so, eadhon
o labhair an Tighearn' am focal so ri
Maois, am feadh a dh'imich *clann* Israeil
anns an fhàsach ; agus a nis, feuch, *tha*
mi 'n diugh ceithir fichead agus cùig
bliadhna dh'aois.
11 Fathast *tha* mi *co* làidir an diugh as
a *bha* mi 's an là anns an do chuir Maois
uaith mi : mar a *bha* mo neart an sin[a],
mar sin *tha* mo neart a nis, chum cogaidh,
agus a dhol a mach[c], agus a theachd a
steach.
12 A nis uime sin thoir dhomh a' bheinn
so, mu'n do labhair an Tighearna 's an là
ud ; (oir chuala tu 's an là ud cionnus a
*bha* na h-Anacaich an sin[e], agus *gu-n robh*
na bailtean mòr agus daingnichte ;) ma
tharlas *gu-m bi* 'n Tighearna leam[f], an
sin fògraidh mi mach iad, mar a thubhairt
an Tighearn'.
13 Agus bheannaich Iosua e[h], agus thug
e do Chaleb[i], mac Iephuneh, Hebron
mar oighreachd.
14 Rinneadh uime sin Hebron 'n a oigh-
reachd do Chaleb, mac Iephuneh, an
Ceniseach, gus an là 'n diugh ; a chionn
gu-n do lean e gu h-iomlan an Tighearna
Dia Israeil.
15 Agus *b'e* ainm Hebroin roimhe
Ciriat-arba[k] ; *bha'n t-Arba* so 'n a dhuine
mòr am measg nan Anacach[l]. Agus bha
fois aig an tìr o chogadh[m].

## CAIB. XV.

1 *Crìocha crannchuir chloinn Iudah.* 13 *Roinn Chaleib.* 16 *Treubhantas agus duais Otnieil.* 18 *Athchuinge Achsah.*

B'E so uime sin crannchur[p] tréibhe
chloinn Iudah a réir an teaghlaichean,
*eadhon* gu crìch Edoim[r], *gu* fàsach Shin
ri deas o'n chuid a's fhaide mach de'n
iomall dheas.
2 Agus bha 'n crìoch mu dheas o thràigh
na mara salainn, o 'n luib[1] a tha 'g
amharc ri deas.
3 Agus chaidh i mach a dh'ionnsuidh
an taoibh mu dheas gu uchdaich Acrabim,
agus ghabh i air a h-aghaidh gu Sin, agus
chaidh i suas air an taobh mu dheas gu
Cadeis-barnea, agus chaidh i air a h-agh-
aidh gu Hesron, agus chaidh i suas gu
Adar, agus ghabh i mu'n cuairt gu
Carcaa.
4 *Uaith sin* ghabh i dh'ionnsuidh As-
moin, agus chaidh i mach gu amhainn na
h-Eiphit, agus bha dol a mach na crìche
sin aig a' mhuir : bithidh so agaibh 'n a
crìch mu dheas.
5 Agus *b'i* a' chrìoch an ear a' mhuir
shalainn, *eadhon* gu ceann Iordain : agus
*bha a'* chrìoch air an taobh mu thuath o
luib na mara, aig a' chuid a b'fhaide mach
de Iordan.
6 Agus chaidh a' chrìoch suas gu Bet-
hoglah[b], agus ghabh i air a h-aghaidh air
an taobh mu thuath de Bhet-arabah ;
agus chaidh a' chrìoch suas gu cloich
Bhohain[d] mhic Reubein.

R.C. 1444.

a Deut. 34. 7; Salm 103. 5
b rann 14
c Deut. 31. 2
d Deut. 18. 1
e Air. 13. 28, 33
f 1 Sam. 14. 6; 2 Each. 14. 11; Salm 18. 32-34; 27. 1-3; 44. 3; 60. 12; 118. 10-12; Ròm. 8. 31; Phil. 4. 13; Eabh. 11. 33
g Air. 34. 17, 18
h caib. 22. 6; Dàn 6. 9
i caib. 15. 13
j Air. 26. 55; 33. 54; 34. 13; Salm 16. 5, 6
k Gen. 23. 2
l Gen. 35. 27
m caib. 11. 23
n Gen. 48. 5; 1 Each. 5. 1, 2
o 1 Each. 6. 54-81
p Air. 26. 55
q Air. 35. 3
r Air. 34. 3-5
s Air. 35. 2
1 *teanga.*
t Air. 32. 12
u Air. 14. 30; Deut. 1. 36, 38
v Air. 12. 7, 8
w Air. 13. 6, 26
x Air. 13. 30; 14. 6-8
y Air. 13. 31, 32; Deut. 1. 28, 36
z Air. 14. 24
a caib. 1. 3
b caib. 18. 19
c Air. 14. 30
d caib. 18. 17

7 Agus chaidh a' chrìoch suas gu Debir
o ghleann Achoir[a], agus ri tuath ag
amharc ri Gilgal[b], a *tha* fa chomhair
uchdaich Adumim, a *tha* air taobh deas
na h-aimhne: agus chaidh a' chrìoch
thairis gu uisgeachaibh En-semeis, agus
bha a dol a mach aig En-rogel[c].
8 Agus chaidh a' chrìoch suas gu
gleann mhic Hinoim[e], gu taobh deas an
Iebusaich; (*is e* sin Ierusalem[f]:) agus
chaidh a' chrìoch suas gu mullach na
beinne, a *tha* roimh ghleann Hinoim, air
an làimh an iar, a *tha* aig ceann glinne
nam famhairean[h] ri tuath.
9 Agus thairngeadh a' chrìoch o mhull-
ach an t-sléibh gu tobar uisge Nephtoah[k],
agus chaidh i mach gu bailtibh sléibh'
Ephroin, agus thairngeadh a' chrìoch gu
Baalah[m]; (*is e* sin Ciriat-iearim[n].)
10 Agus chaidh a' chrìoch mu 'n cuairt
o Bhaalah air an làimh an iar gu sliabh
Sheir, agus ghabh i thairis gu taobh sléibh'
Iearim, (*is e* sin Chesalon,) air an taobh
mu thuath, agus chaidh i sìos gu Bet-
semes, agus ghabh i air a h-aghaidh gu
Timnah[q]:
11 Agus chaidh a' chrìoch a mach gu
taobh Ecroin[r] ri tuath; agus thairngeadh
a' chrìoch gu Sicron, agus ghabh i thairis
air sliabh Bhaalah, agus chaidh i mach
gu Iabneel; agus bha dol a mach na
crìche aig a' mhuir.
12 Agus *bha* a' chrìoch an iar gus an
fhairge mhòir[t], agus *a h*-oirthir: *b'i* sin
crìoch chloinn Iudah mu'n cuairt, a réir
an teaghlaichean.
13 Agus do Chaleb, mac Iephuneh, thug
e roinn am measg chloinn Iudah, a réir
àithne an Tighearna do Iosua, *eadhon*
baile Arbah, athar Anaic: (*is e* sin He-
bron.)
14 Agus dh'fhògair Caleb a mach as
a sin triùir mhac Anaic[x], Sesai, agus
Ahiman, agus Talmai, clann Anaic.
15 Agus chaidh e suas o sin gu luchd-
àiteachaidh Dhebir[z]: agus *b'e* ainm
Dhebir roimhe Ciriat-sepher.
16 Agus thubhairt Caleb, Esan a bhuail-
eas Ciriat-sepher[c], agus a ghlacas e, dhasan
bheir mi Achsah mo nighean 'n a mnaoi.
17 Agus ghlac Otniel, mac Chenais[e],
bràthar Chaleib e; agus thug e dha
Achsah a nighean 'n a mnaoi.
18 Agus tharladh, 'n uair a thàinig i
*d'a ionnsuidh*, gu-n do bhrosnuich i e
gu achadh iarraidh air a h-athair: agus
theirinn i bhàrr *a h*-asail[g]; agus thubh-
airt Caleb rithe, Ciod *a b'àill* leat?
19 Agus fhreagair ise, Thoir dhomh
beannachadh[i]; oir thug thu dhomh fear-
ann mu dheas, thoir dhomh mar an ceudna
tobraichean uisge; agus thug e dhi na
tobraichean uachdarach, agus na tobraich-
ean ìochdarach.
20 *B'i* sin oighreachd tréibhe chloinn
Iudah, a réir an teaghlaichean.
21 Agus b'iad na bailtean a b'fhaide
mach, le tréibh chloinn Iudah, leth ri
crìch Edoim mu dheas, Cabseel, agus
Eder, agus Iagur,
22 Agus Cinah, agus Dimonah, agus
Adadah,
23 Agus Cedes, agus Hasor, agus Itnan,
24 Siph[d], agus Telem, agus Bealot,
25 Agus Hasor, Hadatah, agus Ceriot,
*agus* Hesron, (*is e* sin Hasor,)
26 Amam, agus Sema, agus Moladah,
27 Agus Hasar-gadah, agus Hesmon,
agus Bet-palet[g],
28 Agus Hasar-sual, agus Beer-seba,
agus Bis-iotiah,
29 Baalah[i], agus Iim, agus Asem[j],
30 Agus Eltolad, agus Chesil, agus
Hormah,
31 Agus Siclag[l], agus Madmanah, agus
Sansanah,
32 Agus Lebaot, agus Silhim, agus
Ain[o], agus Rimon: *b'iad* na mòr-bhailtean
uile naoi 'ar fhichead, maille r'am bailt-
ibh beaga.
33 *Agus* anns a' chòmhnard, Estaol[p],
agus Soreah, agus Asnah,
34 Agus Sanoah, agus Enganim, Tapuah,
agus Enam,
35 Iarmut, agus Adulam[s], Sochoh, agus
Asecah,
36 Agus Saraim, agus Aditaim, agus
Gederah, agus Gederotaim; ceithir mòr-
bhailte deug le'm bailtibh beaga.
37 Senan, agus Hadasah, agus Migdal-
gad,
38 Agus Dilean, agus Mispeh[u], agus
Iocteel[v],
39 Lachis[w], agus Boscat, agus Eglon,
40 Agus Cabon, agus Lahmas, agus
Citlis,
41 Agus Gederot, Bet-dagon, agus
Naamah, agus Macedah: sè mòr-bhailte
deug le'm bailtibh beaga.
42 Libnah[y], agus Eter, agus Asan,
43 Agus Iiphtah, agus Asnah, agus Ne-
sib,
44 Agus Ceilah[a], agus Achsib[b], agus
Maresah: naoi bailte mòra le'm bailtibh
beaga.
45 Ecron[d] le 'bhailtibh a's mò agus a
bhailtibh beaga.
46 O Ecron, eadhon gus an fhairge,
iadsan uile a *bha* làimh ri Asdod, le'm
bailtibh beaga.
47 Asdod[f] le 'bhailtibh a's mò agus a
bhailtibh beaga, Gasah le 'bhailtibh a's
mò agus a bhailtibh beaga, gu amhainn
na h-Eiphit, agus an fhairge mhòir[h],
eadhon *a* crìch.
48 Agus anns na beanntaibh, Samir,
agus Iatir, agus Socoh,
49 Agus Danah, agus Ciriat-sanah,
eadhon Debir[j],
50 Agus Anab, agus Estemoh, agus
Anim,
51 Agus Gosen[k], agus Holon, agus
Giloh: aon mhòr-bhaile deug le'm bailtibh
beaga.

R.C. 1444.

[a] caib. 7. 26
[b] caib. 5. 9
[c] 2 Sam. 17. 17
1 Ri. 1. 9
[d] 1 Sam. 23. 14, 24
[e] caib. 18. 16
2 Ri. 23. 10
Ier. 19. 2, 6
[f] caib. 18. 28
Bre. 19. 10
[g] Neh. 11. 26
[h] 2 Sam. 5. 18, 22
[i] rann 9
[j] 1 Each. 4. 29
[k] caib. 18. 15
[l] 1 Sam. 27. 6
[m] 2 Sam. 6. 2
1 Each. 13. 6
[n] Bre. 18. 12
[o] Air. 34. 11
[p] Bre. 13. 25
[q] Gen. 38. 13
Bre. 14. 1
[r] 1 Sam. 5. 10
7. 14
2 Ri. 1. 2, 3, 6, 16
[s] 1 Sam. 22. 1
Mic. 1. 15
[t] Air. 34. 6, 7
[u] Gen. 31. 48, 49
[v] 2 Ri. 14. 7
[w] 2 Ri. 18. 14, 17
[x] Air. 13. 32
Bre. 1. 10, 20
[y] 2 Ri. 8. 22
[z] caib. 10. 38
[a] 1 Sam. 23. 1, &c.
[b] Mic. 1. 14, 15
[c] Bre. 1. 12, 13
[d] Am. 1. 8
Seph. 2. 4
Sech. 9. 5, 7
[e] Air. 32. 12
[f] 1 Sam. 5. 1, 6
2 Each. 26. 6
Neh. 13. 23, 24
Isa. 20. 1
[g] Gen. 24. 64
1 Sam. 25. 23
[h] Air. 34. 5, 6
[i] Gen. 33. 11
Deut. 33. 7
[j] Bre. 1. 11
[k] caib. 10. 41
11. 16

52 Arab, agus Dumah[a], agus Esean,
53 Agus Ianum, agus Bet-tapuah, agus
Aphecah,
54 Agus Humtah, agus Ciriat-arbah[b],
(*is e* sin Hebron,) agus Sior : naoi bailte
mòra le'm bailtibh beaga.
55 Maon[d], Carmel[e], agus Siph, agus
Iutah,
56 Agus Iesreel, agus Iocdeam, agus
Sanoah,
57 Cain, Gibeah, agus Timnah : deich
bailte mòra le'm bailtibh beaga.
58 Halhul, Bet-sur, agus Gedor,
59 Agus Maarat, agus Betanot, agus
Eltecon : sè bailte mòra le'm bailtibh
beaga.
60 Ciriat-baal[f], (*is e* sin Ciriat-iearim,)
agus Rabah : dà bhaile mòr le'm bailtibh
beaga.
61 'S an fhàsach, Bet-arabah, Midin,
agus Secacah,
62 Agus Nibsan, agus baile an t-sal-
ainn, agus En-gedi[k] : sè bailte mòra le'm
bailtibh beaga.
63 A thaobh nan Iebusach luchd-
àiteachaidh Ierusaleim, cha b'urrainn
clann Iudah am fògradh a mach : ach tha
na h-Iebusaich 'n an còmhnuidh maille ri
cloinn Iudah ann an Ierusalem gus an
là 'n diugh.

## CAIB. XVI.

*1 Crannchur chloinn Ioseiph. 5 Crìoch oigh-
reachd Ephraim.*

AGUS chaidh crannchur chloinn Io-
seiph a mach o Iordan làimh ri
Iericho gu uisgeachaibh Iericho air an
làimh an ear, dh'ionnsuidh an fhàsaich
a' dol suas o Iericho gu sliabh Bhet-eil,
2 Agus tha e 'dol a mach o Bhet-el gu
Luds[n], agus a' gabhail seachad gu crìoch-
aibh Archi gu Atarot,
3 Agus a' gabhail sìos a làimh na
h-àirde 'n iar gu crìch Iaphleti, gu crìch
Bhet-horoin[o] ìochdaraich, agus gu Geser[p]:
agus tha a dhol a mach aig an fhairge.
4 Mar sin ghabh clann Ioseiph, Manaseh,
agus Ephraim, an oighreachd[q].
5 Agus bha crìoch chloinn Ephraim, a
réir an teaghlaichean *mar so* : b'i eadhon
crìoch an oighreachd air an làimh an ear
Atarot-adar, gu Bet-horon uachdarach :
6 Agus chaidh a' chrìoch a mach a
dh'ionnsuidh na fairge, gu Michmetah[s]
air an taobh mu thuath ; agus chaidh a'
chrìoch mu 'n cuairt a làimh na h-àirde
'n ear gu Taanot-siloh, agus ghabh i
seachad air an taobh an ear gu Ianohah :
7 Agus chaidh i sìos o Ianohah gu
Atarot, agus gu Naarat, agus thàinig i gu
Iericho, agus chaidh i mach aig Iordan.
8 Chaidh a' chrìoch a mach o Thapuah
a làimh na h-àirde 'n iar gu sruth
Chanah[u] : agus bha a dol a mach aig
an fhairge. *B'i* sin oighreachd tréibhe
chloinn Ephraim, a réir an teaghlaichean.
9 Agus *bha* na bailte mòra a chuireadh

R.C. 1444.

[a] Isa. 21. 11
[b] rann 13
[c] Bre. 1. 29
1 Ri. 9. 16, 21
[d] 1 Sam. 23. 25
[e] 1 Ri. 18. 42
[f] caib. 18. 14
[g] Gen. 41. 51
[h] Gen. 50. 23
[i] Deut. 3. 15
[j] Air. 26. 29-32
[k] 1 Sam. 23. 29
[1] *Ieser, Air. 26. 30.*
[l] caib. 14. 1
[m] Air. 27. 6, 7
[n] caib. 18. 13
Gen. 28. 19
Bre. 1. 26
[o] 2 Each. 8. 5
[p] 1 Each. 7. 28
[q] caib. 17. 14
[r] caib. 16. 6-8
[s] caib. 17. 7
[t] caib. 16. 9
[u] caib. 17. 9

air leth do chloinn Ephraim, am measg
oighreachd chloinn Mhanaseh, na bailte
mòra uile le'm bailtibh beaga.
10 Agus cha d'fhògair iad a mach na
Canaanaich[c] a bha 'chòmhnuidh ann an
Geser : ach tha na Canaanaich 'n an
còmhnuidh am measg nan Ephraimeach
gus an là 'n diugh ; agus tha iad a' dean-
amh seirbhis *dhoibh* fo chis.

## CAIB. XVII.

*1 Crannchur tréibhe Mhanaseh : 7 a chrìoch.
12 Cha d'fhògradh na Canaanaich a mach.
14 Fhuair clann Ioseiph crannchur eile.*

BHA mar an ceudna crannchur aig
tréibh Mhanaseh, (oir b'esan ceud-
ghin Ioseiph[g]), *eadhon* aig Machir[h] ceud-
ghin Mhanaseh, athair Ghilead ; a chionn
gu-m b'fhear-cogaidh e : uime sin bha
Gilead[i] agus Basan aige.
2 Bha mar an ceudna *crannchur* aig a'
chuid eile de chloinn Mhanaseh[j] a réir an
teaghlaichean ; aig cloinn Abieseir[1], agus
aig cloinn Heleic, agus aig cloinn Asrieil,
agus aig cloinn Shecheim, agus aig cloinn
Hepheir, agus aig cloinn Shemida : *b'iad*
sin clann-mhac Mhanaseh, mhic Ioseiph,
a réir an teaghlaichean.
3 Ach aig Selophehad mac Hepheir,
mhic Ghilead, mhic Mhachir, mhic Mha-
naseh, cha robh mic, ach nigheanan : agus
*is* iad so ainmean a nighean, Mahlah,
agus Noah, Hoglah, Milcah, agus Tirsah.
4 Agus thàinig iad am fagus an làthair
Eleasair[l] an t-sagairt, agus an làthair
Iosua mhic Nuin, agus an làthair nan
uachdaran, ag ràdh, Dh'àithn an Tigh-
earna do Mhaois[m] oighreachd a thoirt
duinne am measg ar bràithrean : uime
sin a réir àithne an Tighearna, thug e
dhoibh oighreachd am measg bhràithrean
an athar.
5 Agus thuit air Manaseh deich cuibh-
rionnan, a thuilleadh air fearann Ghilead,
agus Bhasain, a *bh*'air an taobh eile de
Iordan ;
6 A chionn gu-n robh aig nigheanan
Mhanaseh oighreachd am measg a chuid
mac ; agus bha fearann Ghilead aig a'
chuid eile de mhacaibh Mhanaseh.
7 Agus bha crìoch Mhanaseh o Aser
gu Michmetah[r], a *tha* fa chomhair
Shecheim, agus chaidh a' chrìoch air a
h-aghaidh air an làimh dheis gu luchd-
àiteachaidh En-tapuah.
8 *A nis* bha aig Manaseh fearann Tha-
puah : ach Tapuah air crìch Mhanaseh
*bu* le cloinn Ephraim.
9 Agus chaidh a' chrìoch sìos gu sruth
Chanah mu dheas de'n t-sruth : *bha* bailte
sin Ephraim[t] am measg bhailte Mhanaseh ;
*bha* mar an ceudna crìoch Mhanaseh air
an taobh mu thuath de'n t-sruth, agus
bha a dol a mach aig an fhairge.
10 An taobh mu dheas *bu* le Ephraim,
agus an taobh mu thuath *bu* le Manaseh,
agus b'i an fhairge a chrìoch, agus choinn-

ich iad a chéile ann an Aser air an
taobh mu thuath, agus ann an Isachar
air an taobh an ear.
11 Agus bha aig Manaseh[a] ann an
Isachar agus ann an Aser, Bet-sean[c]
agus a bhailtean, agus Ibleam agus a
bhailtean, agus luchd-àiteachaidh Dhoir
agus a bhailtean, agus luchd-àiteachaidh
Endoir[d] agus a bhailtean, agus luchd-
àiteachaidh Thaanaich agus a bhailtean,
agus luchd-àiteachaidh Mhegido agus a
bhailtean ; *eadhon* tri dùthchanna.
12 Gidheadh cha b'urrainn clann Mha-
naseh *luchd-àiteachaidh* nam bailte sin
fhògradh a mach[g]; ach b'àill leis na
Canaanaich còmhnuidh a ghabhail 's an
tìr sin.
13 Gidheadh tharladh, 'n uair a dh'fhàs
clann Israeil làidir, gu-n do chuir iad na
Canaanaich fo chìs[j]; ach cha d'fhògair
iad gu tur a mach iad.
14 Agus labhair clann Ioseiph ri Iosua,
ag ràdh, C'ar son nach d'thug thu dhomh-
sa ach aon chrannchur agus aon chuibh-
rionn r'an sealbhachadh, agus gur sluagh
mòr mi, agus gu-n do bheannaich an
Tighearna mi[l] gus a so?
15 Agus fhreagair Iosua iad, Ma's
sluagh mòr thu, imich suas do'n choillt-
ich, agus gearr sìos dhuit féin *àit* an sin
ann am fearann nam Peridseach, agus
nam famhairean[1], ma tha sliabh Ephraim
ro chumhann duit.
16 Agus thubhairt clann Ioseiph, Cha
leòir an sliabh dhuinne : agus tha aig na
Canaanaich uile a tha 'chòmhnuidh ann
am fearann a' ghlinne carbadan iaruinn[o],
*an dà chuid* aca-san a *tha* ann am Bet-
sean[q] agus 'n a bhailtibh, agus aca-san a
tha ann an gleann Iesreeil[r].
17 Agus labhair Iosua ri tigh Ioseiph,
ri Ephraim, agus ri Manaseh, ag ràdh,
*Is* sluagh mòr thu, agus tha cumhachd
mòr agad ; cha bhi agad aon chrannchur
*a mhàin.*
18 Ach bithidh an sliabh agad-sa, oir
is coille e ; agus gearraidh tu sìos i : agus
bithidh a dhol a mach agad : oir fògraidh
tu mach na Canaanaich[s], ged *a tha*
carbadan iaruinn aca, *agus* ged *a tha* iad
làidir.

## CAIB. XVIII.

1 *Chuireadh suas bùth a' choimhthionail aig Siloh.* 2 *Roinneadh a' chuid eile de'n fhearann 'n a sheachd earrannaibh.*

AGUS chruinnich coimhthional chloinn
Israeil uile 'an ceann a chéile aig
Siloh[u], agus chuir iad suas pàilliun a'
choimhthionail[w] an sin, agus cheannsaich-
eadh an tìr rompa.
2 Agus bha fathast am measg chloinn
Israeil seachd treubha nach d'fhuair an
oighreachd.
3 Agus thubhairt Iosua ri cloinn Israeil,
Cia fhad *a tha* sibh mall[x] a dhol a shealbh-
achadh an fhearainn a thug an Tighearna,
Dia 'ur n-aithriche dhuibh?

B.C. 1444.

[a] 1 Each. 7. 29
[b] rann 8
[c] 1 Sam. 31. 10
1 Ri. 4. 12
[d] 1 Sam. 28. 7
Salm 83. 10
[e] caib. 15. 1, &c.
[f] caib. 16. 1-4
[g] Bre. 1. 27, 28
[h] rann 10
caib. 14. 2
[i] caib. 13. 33
[j] caib. 16. 10
[k] caib. 13. 8
[l] Gen. 49. 22-26
Air. 26. 34-37
Deut. 33. 13-17
[m] Gen. 13. 17
[1] no, *Rephaimich, Gen. 14. 5; 15. 20; 2 Sam. 5. 18, 22.*
[n] Gnio. 13. 19
[o] Bre. 1. 19
4. 3
[p] Ese. 47. 22
48. 29
[q] 1 Ri. 4. 12
[r] 2 Ri. 9. 10, 37
[s] Deut. 20. 1
Isa. 41. 14-16
Ròm. 8. 31, 37
Eabh. 13. 6
[t] Gen. 28. 19
Bre. 1. 23
[u] caib. 19. 51
Ier. 7. 12
[v] caib. 16. 3
[w] Bre. 18. 31
1 Sam. 1. 3, 24
4. 3, 4
[x] Bre. 18. 9
[y] 1 Each. 13. 5, 6

4 Thugaibh a mach *dhomh-sa* as 'ur
measg triùir dhaoine as *gach* tréibh ;
agus cuiridh mi uam iad, agus éiridh iad,
agus théid iad troimh 'n fhearann[b], agus
tairngidh iad e a réir an oighreachd-san,
agus thig iad a m'ionnsuidhs' *a rìs.*
5 Agus roinnidh iad e 'n a sheachd
earrannaibh : fanaidh Iudah 'n a chrìch
féin[e] air an taobh mu dheas, agus fanaidh
tigh Ioseiph 'n a chrìch féin air an taobh
mu thuath[f].
6 Uime sin tairngidh sibh am fearann
'n a sheachd earrannaibh, agus bheir
sibh *an tarruing* an so a m'ionnsuidh-sa,
chum gu-n tilg mi croinn air 'ur son an
so an làthair an Tighearn' ar Dé[h].
7 Ach cha-n 'eil aig na Lebhithich roinn
sam bith 'n 'ur measg[i], oir *is* i sagart-
achd an Tighearn' an oighreachd-san :
agus fhuair Gad, agus Reuben, agus leth-
thréibh Mhanaseh[k], an oighreachd-san
an taobh thall de Iordan air an làimh an
ear a thug Maois, òglach an Tighearna,
dhoibh.
8 Agus dh'éirich na daoine, agus
dh'fhalbh iad : agus dh'àithn Iosua
dhoibhsan a chaidh a tharruing an fhear-
ainn, ag ràdh, Imichibh, agus rachaibh
troimh an fhearann[m], agus tairngibh e,
agus thigibh a rìs a m'ionnsuidh-sa, chum
gu-n tilg mi an so croinn air 'ur son, an
làthair an Tighearn' ann an Siloh.
9 Agus dh'imich na daoine, agus chaidh
iad troimh an fhearann, agus tharruing
iad e a réir *a* bhailte 'n a sheachd earrann-
aibh[n], ann an leabhar, agus thàinig iad gu
Iosua do'n champ aig Siloh.
10 Agus thilg Iosua croinn air an son[p]
ann an Siloh, an làthair an Tighearn':
agus an sin roinn Iosua am fearann do
chloinn Israeil, a réir an roinnean.
11 Agus thàinig crannchur tréibhe
chloinn Bheniamin a mach a réir an
teaghlaichean : agus chaidh crìoch an
crannchuir a mach eadar clann Iudah
agus clann Ioseiph.
12 Agus bha an crìoch air an taobh mu
thuath o Iordan ; agus chaidh a' chrìoch
suas gu taobh Iericho air an taobh mu
thuath, agus chaidh i suas troimh 'n
mhonadh a làimh na h-àirde 'n iar, agus
bha a dol a mach aig fàsach Bhet-abhen.
13 Agus chaidh a' chrìoch thairis o sin
gu Luds, gu taobh Luds, (*is e* sin Bet-el[t],)
ri deas, agus chaidh a' chrìoch sìos gu
Atarot-adar, am fagus do'n t-sliabh a *tha*
air an taobh dheas de Bhet-horon ìochd-
arach[v].
14 Agus thairngeadh a' chrìoch o *sin*,
agus chuairtich i oisinn na mara ri deas,
o'n t-sliabh a *tha* fa chomhair Bhet-horoin
ri deas : agus bha a dol a mach aig Ciriat-
baal, (*is e* sin Ciriat-iearim,) baile le cloinn
Iudah. *B'i* sin a' chearna an iar.
15 Agus *bha* a' chearna mu dheas o
cheann Chiriat-iearim[y], agus chaidh a'
chrìoch a mach air an làimh an iar, agus

ghabh i mach gu tobar uisgeacha Neph-
toah[b].
16 Agus chaidh a' chrìoch sìos gu ceann
na beinne, a *tha* fa chomhair glinne
mhic Hinoim[c], a *tha* ann an gleann nam
famhairean air an taobh mu thuath,
agus chaidh i sìos gu gleann Hinoim,
gu taobh Iebusi air an *làimh* dheis, agus
ghabh i sìos gu En-rogel[d],
17 Agus thairngeadh i o'n taobh mu
thuath, agus ghabh i air a h-aghaidh gu
En-semes, agus chaidh i mach a dh'ionn-
suidh Ghelilot, *a tha* thall fa chomhair
uchdaich Adumim, agus ghabh i sìos gu
cloich Bhohain[f] mhic Reubein,
18 Agus ghabh i air a h-aghaidh chum
an taoibh thall fa chomhair Arabah[1] mu
thuath, agus chaidh i sìos gu Arabah ;
19 Agus ghabh a' chrìoch thairis gu
taobh Bhet-hoglah mu thuath ; agus bha
dol a mach na crìche aig an luib[2] mu
thuath de'n mhuir shalainn, aig ceann
Iordain mu dheas. *B'i* sin a' chrìoch
mu dheas.
20 Agus b'i Iordan a' chrìoch air an
làimh an ear. B'i sin oighreachd chloinn
Bheniamin, le a crìochaibh mu'n cuairt,
a réir an teaghlaichean.
21 A nis b'iad bailte mòra tréibhe
chloinn Bheniamin, a réir an teaghlaich-
ean, Iericho agus Bet-hoglah, agus gleann
Chesis,
22 Agus Bet-arabah, agus Semaraim[m],
agus Bet-el[n],
23 Agus Abhim, agus Parah, agus
Ophrah[o],
24 Agus Chephar-haamonai, agus
Ophni, agus Gabah: dà mhòr-bhaile
dheug le'm bailtibh beaga.
25 Gibeon[s], agus Ramah[t], agus
Beerot,
26 Agus Mispeh[u], agus Chephirah, agus
Mosah,
27 Agus Rechem, agus Irpeel, agus
Taralah,
28 Agus Selah, Eleph, agus Iebusi[v],
(*is e* sin Ierusalem,) Gibeat, *agus* Ciriat :
ceithir mòr-bhailte deug le'm bailtibh
beaga. *B'i* sin oighreachd chloinn Bhen-
iamin, a réir an teaghlaichean.

## CAIB. XIX.

1 *Crannchur Shimeoin,* 10 *Shebuluin,* 17 *Isachair,* 24 *Aseir,* 32 *Naphtali,* 40 *Dhain.* 49 *Thug clann Israeil oighreachd do Iosua 'n am measg.*

AGUS thàinig an dara crannchur a
mach do Shimeon, *eadhon* do thréibh
chloinn Shimeoin, a réir an teaghlaichean:
agus bha an oighreachd-san 'am meadhon
oighreachd chloinn Iudah[b].
2 Agus bha aca 'n an oighreachd, Beer-
sebah[c], agus Sebah, agus Moladah,
3 Agus Hasar-sual[d], agus Balah, agus
Asem,
4 Agus Eltolad, agus Betul, agus Hor-
mah[f],

R.C. 1444.

[a] 1 Sam. 27. 6
30. 1
[b] caib. 15. 9
[c] caib. 15. 8
2 Ri. 23. 10
2 Each. 28. 3
33. 6
Ier. 19. 2
32. 35
[d] caib. 15. 7
[e] 1 Sam. 30. 27
[f] caib. 15. 6
[g] 2 Cor. 8. 14, 15
[1] no, *na macharach.*
[2] *teangaidh, Isa. 11. 15.*
[h] Gen. 40. 13
[i] caib. 12. 22
[j] Bre. 4. 6, 12
Salm 89. 12
[k] 1 Each. 6. 72
[l] 2 Ri. 14. 25
[m] Gen. 10. 18
2 Each. 13. 4
[n] 1 Ri. 12. 29, 32
[o] 1 Sam. 13. 17
[p] Bre. 1. 30
[q] caib. 11. 1
[r] Rut. 1. 19
2 Sam. 23. 15
2 Each. 11. 6
[s] 1 Ri. 3. 4, 5
[t] Ier. 31. 15
[u] Bre. 10. 17
[v] caib. 15. 8, 63
[w] 1 Ri. 21. 1
[x] 1 Sam. 28. 4
2 Ri. 4. 8, 12
[y] caib. 21. 29
[z] 1 Each. 6. 77
[a] 1 Sam. 6. 9, &c.
2 Ri. 14. 11

[b] rann 9
[c] Gen. 21. 31
1 Each. 4. 28
[d] caib. 15. 28-32
[e] 2 Sam. 2. 16
[f] Bre. 1. 17

5 Agus Siclag[a], agus Bet-marcabot,
agus Hasar-susah,
6 Agus Bet-Iebaot, agus Saruhen : tri
mòr-bhailte deug agus am bailte beaga.
7 Ain, Remon, agus Eter, agus Asan :
ceithir bailte mòra le'm bailtibh beaga.
8 Agus na bailtean beaga uile *a bha*
mu thimchioll nam bailte mòra sin, gu
Balatbeer-ramat[e], mu dheas. *B'i* sin
oighreachd tréibhe chloinn Shimeoin, a
réir an teaghlaichean.
9 A mach á crannchur chloinn Iudah
*bha* oighreachd chloinn Shimeoin: oir
bha cuibhrionn chloinn Iudah ro mhòr
dhoibh[g]; uime sin bha aig cloinn Shim-
eoin an oighreachd ann am meadhon an
oighreachd-san.
10 Agus thàinig an treas crannchur a
mach air son chloinn Shebuluin, a réir an
teaghlaichean : agus bha crìoch an oigh-
reachd-san gu Sarid.
11 Agus chaidh an crìoch suas a dh'
ionnsuidh na fairge[h], agus Maralah, agus
ràinig i gu Dabaset, agus ràinig i gu ruig
an sruth a tha fa chomhair Iocneaim[i];
12 Agus phill i o Shared a làimh na
h-àirde 'n ear, leth ri éirigh na gréine, gu
crìch Chislot-taboir[j]; agus an sin tha i
'dol a mach gu Daberat[k], agus a' dol suas
gu Iaphia,
13 Agus o sin a' gabhail thairis air an
làimh an ear gu Gitah-hepher[l], gu Itah-
casin, agus a' dol a mach gu Remon-
metoar gu Neah ;
14 Agus tha a' chrìoch a' dol mu'n
cuairt mu thuath gu Hanaton ; agus tha
a dol a mach ann an gleann Iiphtah-el ;
15 Agus Catat, agus Nahalal[p], agus
Simron[q], agus Idalah, agus Bet-lehem[r]:
dà mhòr-bhaile dheug le'm bailtibh beaga.
16 *B'i* sin oighreachd chloinn Shebuluin,
a réir an teaghlaichean, na bailte mòra
sin le'm bailtibh beaga.
17 Thàinig an ceathramh crannchur a
mach do Isachar, air son chloinn Isachair,
a réir an teaghlaichean.
18 Agus b'i an crìoch Iesreel[w], agus
Chesulot, agus Sunem[x],
19 Agus Hapharim, agus Sihon, agus
Anaharat,
20 Agus Rabit, agus Cision, agus Abes,
21 Agus Remet, agus Enganim[y], agus
Enhadah, agus Bet-pases ;
22 Agus tha a' chrìoch a' ruigheachd gu
Tabor[z], agus Sahasimah, agus Bet-semes[a],
agus bha dol a mach an crìche aig Iordan :
sè mòr-bhailte deug le'm bailtibh beaga.
23 *B'i* sin oighreachd tréibhe chloinn
Isachair, a réir an teaghlaichean, na bailte
mòra agus am bailte beaga.
24 Agus thàinig an cùigeamh crannchur
a mach do thréibh chloinn Aseir, a réir an
teaghlaichean.
25 Agus b'i an crìoch Helcat[e], agus
Hali, agus Beten, agus Achsaph,
26 Agus Alamelech, agus Ahmad, agus
Miseal ; agus tha i a' ruigheachd gu

Carmel[a] air an làimh an iar, agus gu
Sihor-libnat;
27 Agus a' pilltinn leth ri éirigh na
gréine gu Bet-dagon[b], agus a' ruigheachd
gu Sebulun, agus gu gleann Iiphtah-el,
leth ris an taobh mu thuath de Bhet-
emec, agus Neiel, agus a' dol a mach gu
Cabul air an làimh chlì;
28 Agus Hebron, agus Rehob, agus
Hamon, agus Canah, *eadhon* gu Sidon
mòr[c];
29 Agus *an sin* tha a' chrìoch a' pill-
tinn gu Ramah, agus gus am mòr-bhaile
daingnichte Tirus, agus tha a' chrìoch a'
pilltinn gu Hosah; agus tha a dol a mach
aig an fhairge o'n oirthir gu Achsib[d];
30 Umah mar an ceudna, agus Aphec[f],
agus Rehob: dà mhòr-bhaile 'ar fhichead
le'm bailtibh beaga.
31 *Is* i sin oighreachd tréibhe chloinn
Aseir[h], a réir an teaghlaichean, na bailte
mòra sin le'm bailtibh beaga.
32 Thàinig an seathamh crannchur a
mach do chloinn Naphtali, *eadhon* do
chloinn Naphtali, a réir an teaghlaichean.
33 Agus bha 'n crìoch o Heleph, o Alon
gu Sahananim, agus Adami, Neceb, agus
Iabneel, gu Lacum; agus bha a dol a
mach gu Iordan.
34 Agus *an sin* tha a' chrìoch a' pilltinn
an iar gu Asnot-tabor, agus a' dol a mach
o sin gu Hucoc, agus *tha i* a' ruigheachd
gu Sebulun air an taobh mu dheas, agus
a' ruigheachd gu Aser air an taobh an
iar[k], agus gu bruachaibh Iordain leth ri
éirigh na gréine.
35 Agus *is iad* na mòr-bhailte daing-
nichte Sidim, Ser, agus Hamat, Racat,
agus Cineret[l],
36 Agus Adamah, agus Ramah, agus
Hasor,
37 Agus Cedes, agus Edrei, agus En-
hasor,
38 Agus Iron, agus Migdal-el, Horem,
agus Bet-hanat, agus Bet-semes[n]; naoi
mòr-bhailte deug le'm bailtibh beaga.
39 *Is* i sin oighreachd tréibhe chloinn
Naphtali, a réir an teaghlaichean, na
bailte mòra agus am bailte beaga.
40 *Agus* thàinig an seachdamh crann-
chur a mach do thréibh chloinn Dhain, a
réir an teaghlaichean.
41 Agus b'i crìoch an oighreachd Sora[q],
agus Estaol[r], agus Ir-semes,
42 Agus Saalabin, agus Aialon[s], agus
Ietlah,
43 Agus Elon, agus Timnatah, agus
Ecron[t],
44 Agus Elteceh, agus Gibeton[u], agus
Baalat,
45 Agus Iehud, agus Bene-berac, agus
Gat-rimon,
46 Agus Me-iarcon, agus Racon, maille
ris a' chrìch fa chomhair Iapho[2].
47 Agus chaidh crìoch chloinn Dhain a
mach *ro ghann* doibh[z]: uime sin chaidh
clann Dhain suas agus chog iad an

R.C. 1444.

[a] 1 Sam. 15. 12
1 Ri. 18. 20, 42
Dàn 7. 5
Isa. 33. 9
35. 2
37. 24
Ier. 46. 18
[b] 1 Sam. 5. 2
[c] Bre. 1. 31
[d] Bre. 1. 31
Mic. 1. 14
[e] caib. 24. 30
[f] 1 Sam. 4. 1
1 Ri. 20. 30
[g] caib. 14. 1
Air. 34. 17
[h] Gen. 49. 20
Deut. 33. 24
[i] caib. 18. 10
Gen. 49. 10
Bre. 21. 19, 21
1 Sam. 1. 3
Salm 78. 60
Ier. 7. 12-14
[j] Ecs. 21. 13
Air. 35. 6, 11, 14
Deut. 19. 2, 9
[k] Deut. 33. 23
[l] Marc. 6. 53
[m] Rut. 4. 1, 2
Gnà. 31. 23
[n] rann 22
[o] Eabh. 6. 18
[p] Air. 35. 12, 25
[q] 2 Each. 11. 10
[r] Bre. 18. 2
[s] 1 Sam. 14. 31
[t] 1 Sam. 5. 10
Am. 1. 8
[u] 1 Ri. 15. 27
1 *naomh-aich iad.*
[v] caib. 21. 32
1 Each. 6. 76
[w] caib. 21. 21
2 Each. 10. 1
2 no, *Iopa,*
*Gnìo. 9. 36.*
[x] caib. 14. 15
21. 11, 13
[y] Luc. 1. 39
[z] Bre. 18. 1, 27-29

aghaidh Leseim, agus ghlac iad e, agus
bhuail iad e le faobhar a' chlaidheimh,
agus shealbhaich iad e, agus ghabh iad
còmhnuidh ann, agus thug iad Dan mar
ainm air Lesem, a rèir ainme an athar
Dan.
48 *Is i* sin oighreachd tréibhe chloinn
Dhain, a réir an teaghlaichean, na bailte
mòra sin le'm bailtibh beaga.
49 'N uair a chuir iad crìoch air an
fhearann a roinn mar oighreachd a réir
an crìocha, thug clann Israeil oighreachd
do Iosua mac Nuin, 'n am measg:
50 A réir focail an Tighearna, thug iad
da am baile a dh'iarr e, *eadhon* Timnat-
serah[e] ann an sliabh Ephraim, agus thog
e am baile, agus ghabh e còmhnuidh ann.
51 *Is iad* sin na h-oighreachdan a roinn
Eleasar an sagart[g], agus Iosua mac Nuin,
agus cinn aithriche threubhan chloinn
Israeil, mar oighreachd le crannchur, ann
an Siloh[i] an làthair an Tighearn', aig
dorus pàilliuin a' choimhthionail. Mar
sin chuir iad crìoch air an fhearann a
roinn.

## CAIB. XX.

*1 A réir àithne Dhé do Iosua, 7 chuir clann Israeil air leth sè bailte dìdein.*

AGUS labhair an Tighearna ri Iosua,
ag ràdh,
2 Labhair ri cloinn Israeil, ag ràdh,
Sònraichibh[j] dhuibh féin bailte dìdein,
mu-n do labhair mi ribh le làimh Mhaois;
3 A chum gu-n teich am marbhaiche a
mharbhas neach ann an aineolas *agus*
gun fhìos da, an sin: agus bithidh iad
'n an dìdein duibh o dhìoghaltair na fola.
4 Agus an uair a sheasas esan a theich-
eas a dh'ionnsuidh aoin de na bailtibh
sin, aig dol a stigh geata a' bhaile[m], agus
a chuireas e a chùis 'an céill ann an
cluasaibh sheanairean a' bhaile sin, gabh-
aidh iad a steach e do'n bhaile d'an
ionnsuidh, agus bheir iad àite dha chum
gu-n gabh e còmhnuidh 'n am measg[o].
5 Agus an uair a thèid dìoghaltair[p] na
fola 'an tòir air, an sin cha toir iad suas
am marbhaiche d'a làimh; a chionn gu-n
do bhuail e 'choimhearsnach gun fhios
da, agus gun fhuath aige dha 's an aimsir
roimhe sin.
6 Agus gabhaidh e còmhnuidh 's a'
bhaile sin, gus an seas e an làthair a'
chomhchruinneachaidh chum breithean-
ais, *agus* gu bàs an àrd-shagairt a bhitheas
ann 's na làithibh sin: an sin pillidh am
marbhaiche, agus thig e d'a bhaile féin,
agus d'a thigh féin, do'n bhaile o'n do
theich e.
7 Agus chuir iad air leth[1] Cedes[v] ann
an Galilee ann an sliabh Naphtali, agus
Sechem[w] ann an sliabh Ephraim, agus
Ciriat-arba[x], (eadon Hebron,) ann an
sliabh Iudah[y].
8 Agus air taobh eile Iordain, làimh ri
Iericho air an làimh an ear, shònruich iad

Beser[a] anns an fhàsach air a' chòmhnard
á tréibh Reubein, agus Ramot[c] ann an
Gilead á tréibh Ghad, agus Golan[d] ann
am Basan á tréibh Mhanaseh.
9 B'iad sin na bailtean a shònraicheadh[e]
air son chloinn Israeil uile, agus air son
a' choigrich a tha air chuairt 'n am measg,
a chum ge b'e 'mharbhadh neach ann an
aineolas, gu-n teicheadh e an sin, agus
nach bàsaicheadh e le làimh dioghaltair
na fola, gus an seasadh e an làthair a'
chomhchruinneachaidh[h].

## CAIB. XXI.

1 *Thugadh ochd bailtean agus dà fhichead le crannchur as na treubhan eile do na Lebhithich.* 43 *Thug an Tighearna fois do chloinn Israeil.*

AN sin thàinig cinn aithriche nan Le-
bhitheach am fagus do Eleasar an
sagart[k], agus do Iosua mac Nuin, agus do
cheannaibh aithriche threubhan chloinn
Israeil ;
2 Agus labhair iad riu aig Siloh[m] ann
an tìr Chanaain, ag ràdh, Dh'àithn an
Tighearna le làimh Mhaois[o], bailtean a
thoirt duinn gu còmhnuidh a ghabhail
annta, le'm fearann comh-roinn d'ar
spréidh.
3 Agus thug clann Israeil do na Lebh-
ithich, as an oighreachd, air àithne an
Tighearna, na bailte so agus am fearann
comh-roinn.
4 Agus thàinig an crannchur a mach
air son theaghlaichean nan Cohatach ;
agus bha aig cloinn Aaroin an t-sagairt[q],
*a bha* de na Lebhithich, le crannchur á
tréibh Iudah, agus á tréibh Shimeoin,
agus á tréibh Bheniamin, tri bailte
deug.
5 Agus *bha* aig a' chuid eile de chloinn
Chohait[r] le crannchur á teaghlaichibh
thréibh Ephraim, agus á tréibh Dhain,
agus á leth-thréibh Mhanaseh, deich
bailtean.
6 Agus *bha* aig cloinn Ghersoin[s] le
crannchur, á teaghlaichibh thréibh Isach-
air, agus á tréibh Aseir, agus á tréibh
Naphtali, agus á leth-thréibh Mhanaseh
ann am Basan, tri bailte deug.
7 *Bha* aig cloinn Mherari[t], a réir an
teaghlaichean, á tréibh Reubein, agus á
tréibh Ghad, agus á tréibh Shebuluin, dà
bhaile dheug.
8 Agus thug clann Israeil le crannchur[v]
do na Lebhithich na bailte sin le'm fear-
ann comh-roinn, mar a dh'àithn an Tigh-
earna le làimh Mhaois.
9 Agus thug iad a mach á tréibh chloinn
Iudah, agus á tréibh chloinn Shimeoin,
na bailte so a tha air an ainmeachadh,
10 A bha aig cloinn Aaroin de theagh-
laichibh nan Cohatach *muinntir a* bha
de chloinn Lebhi : (oir bu leo-san an
ceud chrannchur.)
11 Agus thug iad dhoibh[x] mòr-bhaile
Arba[1], athar Anaic[y], (eadhon Hebron,)
ann an sliabh[b] Iudah, maille r'a fhearann
comh-roinn mu'n cuairt air.
12 Ach fearann a' mhòr-bhaile, agus a
bhailte beaga, thug iad do Chaleb mac
Iephuneh[f] mar a sheilbh.
13 Mar so thug iad do chloinn Aaroin
an t-sagairt[g], Hebron maille r'a fhearann
comh-roinn, *gu bhi* 'n a bhaile dìdein do'n
mharbhaiche, agus Libnah le 'fhearann
comh-roinn,
14 Agus Iatir le 'fhearann comh-roinn,
agus Estemoah le 'fhearann comh-roinn,
15 Agus Holon[i] le 'fhearann comh-
roinn, agus Debir le 'fhearann comh-
roinn,
16 Agus Ain[j] le 'fhearann comh-roinn,
agus Iutah le 'fhearann comh-roinn, agus
Bet-semes le 'fhearann comh-roinn : naoi
bailtean as an dà thréibh sin.
17 Agus á tréibh Bheniamin, Gibeon
le 'fhearann comh-roinn, Gebah[l] le 'fhear-
ann comh-roinn,
18 Anatot le 'fhearann comh-roinn,
agus Almon[n] le 'fhearann comh-roinn :
ceithir bailte.
19 *B'iad* uile bhailte chloinn Aaroin
nan sagart, tri bailte deug le'm fearann
comh-roinn.
20 Agus bha aig teaghlaichibh chloinn
Chohait[p], na Lebhithich, a mhair de
chloinn Chohait, eadhon aca-san, bailtean
an crannchuir á tréibh Ephraim.
21 Oir thug iad dhoibh Sechem le
'fhearann comh-roinn ann an sliabh
Ephraim, *gu bhi* 'n a bhaile dìdein do'n
mharbhaiche ; agus Geser le 'fhearann
comh-roinn,
22 Agus Cibsaim le 'fhearann comh-
roinn, agus Bet-horon le 'fhearann comh-
roinn : ceithir bailtean.
23 Agus á tréibh Dhain, Elteceh le
'fhearann comh-roinn, Gibeton le 'fhear-
ann comh-roinn,
24 Aialon le 'fhearann comh-roinn,
Gat-rimon le 'fhearann comh-roinn :
ceithir bailtean.
25 Agus á leth-thréibh Mhanaseh, Taan-
ach le 'fhearann comh-roinn, agus Gat-
rimon le 'fhearann comh-roinn : dà bhaile.
26 *B'iad* na bailtean uile le'm fearann
comh-roinn deich, air son theaghlaichean
chloinn Chohait a mhair *gun an oigh-
reachd fhaghail.*
27 Agus do chloinn Ghersoin[u] de
theaghlaichibh nan Lebhitheach, á leth
*eile* thréibh Mhanaseh, *thug iad* Golan[w]
ann am Basan le 'fhearann comh-roinn,
*gu bhi* 'n a bhaile dìdein do'n mharbh-
aiche, agus Bees-terah le 'fhearann comh-
roinn : dà bhaile.
28 Agus á tréibh Isachair, Cison le
'fhearann comh-roinn, Dabareh le 'fhear-
ann comh-roinn,
29 Iarmut le 'fhearann comh-roinn, En-
ganim le 'fhearann comh-roinn : ceithir
bailtean.
30 Agus á tréibh Aseir, Misal le 'fhear-

B.C. 1444.

a caib. 21. 36 Deut. 4. 43 1 Each. 6. 78
b caib. 20. 7, &c. Luc. 1. 39
c caib. 21. 38 1 Ri. 22. 3, 4, 6
d caib. 21. 27
e Air. 35. 15
f caib. 14. 14
g 1 Each. 6. 56, &c.
h rann 6
i caib. 15. 51 1 Each. 6. 58, *Hilen.*
j caib. 15. 42 1 Each. 6. 59, *Asan.*
k caib. 14. 1 17. 4
l caib. 18. 24, *Gabah.*
m caib. 18. 1
n 1 Each. 6. 60, *Alemet*
o Air. 35. 2
p Air. 35. 15
q rann. 8, 19 caib. 24. 33
r rann. 20, &c.
s rann. 27, &c.
t rann. 34, &c.
u rann 6 1 Each. 6. 71
v rann 3
w caib. 20. 8
x 1 Each. 6. 55
1 no, *Ciriat-arba, Gen. 23. 2.*
y caib. 15. 13, 14

ann comh-roinn, Abdon le 'fhearann
comh-roinn,
31 Helcat le 'fhearann comh-roinn,
agus Rehob le 'fhearann comh-roinn :
ceithir bailtean.
32 Agus á tréibh Naphtali, Cedes[c]
ann an Galilee le 'fhearann comh-roinn,
*gu bhi* 'n a bhaile dìdein do'n mharbh-
aiche ; agus Hamot-dor le 'fhearann
comh-roinn, agus Cartan le 'fhearann
comh-roinn : tri bailtean.
33 *B'iad* uile bhailte nan Gersonach a
réir an teaghlaichean, tri bailte deug
le'm fearann comh-roinn.
34 Agus do theaghlaichibh chloinn
Mherari[d], a' chuid eile de na Lebhithich,
á tréibh Shebuluin, Iocneam le 'fhearann
comh-roinn, agus Cartah le 'fhearann
comh-roinn,
35 Dimnah le 'fhearann comh-roinn,
Nahalal le 'fhearann comh-roinn : ceithir
bailtean.
36 Agus á tréibh Reubein, Beser[h] le
'fhearann comh-roinn, agus Iahasah le
'fhearann comh-roinn,
37 Cedemot le 'fhearann comh-roinn,
agus Mephaat le 'fhearann comh-roinn :
ceithir bailtean.
38 Agus á tréibh Ghad, Ramot ann an
Gilead le 'fhearann comh-roinn, *gu bhi*
'n a bhaile dìdein do'n mharbhaiche ;
agus Mahanaim le 'fhearann comh-roinn,
39 Hesbon le 'fhearann comh-roinn,
Iaser le 'fhearann comh-roinn : ceithir
bailte 's an iomlan.
40 Mar sin b'iad na bailtean uile air son
chloinn Mherari, a réir an teaghlaichean,
a mhair de theaghlaichibh nan Lebhith-
each, a réir an crannchuir, dà bhaile dheug.
41 *B'iad* uile bhailtean nan Lebhith-
each, an taobh a stigh de sheilbh chloinn
Israeil, ochd bailtean agus dà fhichead
le'm fearann comh-roinn[o].
42 Bha na bailte sin gach aon le'm
fearann comh-roinn mu'n timchioll : mar
so *bha* na bailte sin uile.
43 Agus thug an Tighearna do Israel
am fearann uile a mhionnaich e[q] 'thoirt
d'an aithrichibh ; agus shealbhaich iad e,
agus ghabh iad còmhnuidh ann.
44 Agus thug an Tighearna[r] dhoibh
fois mu'n cuairt, a réir nan uile *nithe*
a mhionnaich e d'an aithrichibh ; agus
cha do sheas duine d'an naimhdibh uile
rompa[s] ; thug an Tighearna thairis an
naimhdean uile d'an làimh.
45 Cha d'fhàilnich a' bheag[v] de gach
ni maith a labhair an Tighearna ri tigh
Israeil : thàinig an t-iomlan gu crìch.

## CAIB. XXII.

1 *An dà thréibh agus an leth-thréibh air an cur d'am bùthaibh :* 10 *thog iad altair na fianuis 'n an turus, &c.*

AN sin ghairm Iosua na Reubenich,
agus na Gadaich, agus leth-thréibh
Mhanaseh,

B.C. 1444.

a Air. 32. 20-29
Deut. 3. 16-20
b caib. 1. 12-18
c caib. 20. 7
d rann 7
1 Each. 6. 77
e Deut. 29. 8
f Deut. 6. 6, 17
11. 22
1 Each. 28. 7, 8
Ier. 12. 16
g Deut. 10. 12
h caib. 20. 8
i Gnio. 11. 23
j caib. 24. 14
1 Sam. 12. 20, 24
k Gen. 47. 7
2 Sam. 6. 18
Luc. 2. 34
24. 50
l caib. 17. 5
m Deut. 8. 10-14
n Air. 31. 27
1 Sam. 30. 24
Salm 68. 12
o Air. 35. 7
p Air. 32. 1, 26, 29
q Gen. 12. 7
13. 15
15. 13-21
26. 3, 4
28. 4, 13, 14
r caib. 11. 23
22. 4
s Deut. 7. 23, 24
t caib. 24. 26, 27
Gen. 22. 18
31. 46-52
u Deut. 13. 12, &c.
Bre. 20. 1, 12
v caib. 23. 14
Air. 23. 19
1 Ri. 8. 56
1 Cor. 1. 9
Tit. 1. 2

2 Agus thubhairt e riu, Ghléidh sibh na
h-uile *nithe* a dh'àithn Maois òglach an
Tighearna dhuibh[a], agus thug sibh géill
do m' ghuth-sa anns na h-uile *nithibh* a
dh'àithn mi dhuibh[b].
3 Cha d'fhàg sibh 'ur bràithre ré
mhòrain de làithibh gus an là 'n diugh,
ach ghléidh sibh cùram àithne an Tigh-
earna 'ur Dé.
4 Agus a nis thug an Tighearna 'ur
Dia fois d'ur bràithribh, mar a gheall e
dhoibh : a nis uime sin pillibh, agus
rachaibh d'ur pàilliunaibh, *agus* gu fear-
ann 'ur seilbh, a thug Maois, òglach
an Tighearna, dhuibh air an taobh thall
de Iordan[e].
5 Ach thugaibh ro-aire[f] gu-n coimhlion
sibh an àithne agus an lagh, a dh'àithn
Maois, òglach an Tighearna, dhuibh,
gràdh a thoirt do'n Tighearna 'ur Dia[g],
agus gluasad 'n a uile shlighibh, agus
'àitheantan a ghleidheadh, agus dlùth-
leantuinn ris[i], agus seirbhis a dheanamh
dha[j] le'r n-uile chridhe, agus le'r n-uile
anam.
6 Mar sin bheannaich Iosua *iad*[k], agus
chuir e air falbh iad : agus chaidh iad
d'am pàilliunaibh.
7 A nis do *aon* leth-thréibh Mhanaseh,
thug Maois *sealbh* ann am Basan : ach
do'n leth-*thréibh eile* dhiubh[l] thug Iosua
*sealbh* am measg am bràithrean air an
taobh so de Iordan air an làimh an iar.
Agus cuideachd, an uair a chuir Iosua
air falbh iad d'am pàilliunaibh, an sin
bheannaich e iad,
8 Agus labhair e riu, ag ràdh, Le mòr
shaoibhreas[m] pillibh d'ur pàilliunaibh,
agus le ro mhòran spréidhe, le airgiod,
agus le òr, agus le umha, agus le iarunn,
agus le ro mhòran eudaich ; roinnibh
creach 'ur naimhde r'ur bràithribh[n].
9 Agus phill clann Reubein, agus clann
Ghad, agus leth-thréibh Mhanaseh, agus
dh'fhalbh iad o chloinn Israeil á Siloh, a
*tha* ann an tìr Chanaain, gu dol do thìr
Ghilead[p], gu fearann an seilbh, a shealbh-
aich iad, a réir focail an Tighearna le
làimh Mhaois.
10 Agus an uair a thàinig iad gu crìoch-
aibh Iordain, a *tha* ann an tìr Chanaain,
thog clann Reubein, agus clann Ghad,
agus leth-thréibh Mhanaseh altair an sin
làimh ri Iordan, altair mhòr ri amharc
oirre[t].
11 Agus chuala clann Israeil air a ràdh[u],
Feuch, thog clann Reubein, agus clann
Ghad, agus leth-thréibh Mhanaseh, altair
thall fa chomhair tìre Chanaain, ann an
crìochaibh Iordain, far an d'thàinig clann
Israeil thairis.
12 Agus an uair a chuala clann Israeil
so, chruinnich coimhthional chloinn Israeil
uile iad féin 'an ceann a chéile aig Siloh,
gu dol suas a chogadh 'n an aghaidh.
13 Agus chuir clann Israeil a dh'ionn-
suidh cloinn Reubein, agus a dh'ionnsuidh

cloinn Ghad, agus gu leth-thréibh Mhanaseh, do thìr Ghilead[a], Phinehas mac Eleasair an t-sagairt ;

14 Agus deich ceannardan maille ris, ceannard de gach prìomh-thigh, air feadh uile threubhan Israeil, agus b'e gach fear dhiubh ceann tighe[c] an aithriche, air feadh mhìltean Israeil.

15 Agus thàinig iad gu cloinn Reubein, agus gu cloinn Ghad, agus gu leth-thréibh Mhanaseh, gu tìr Ghilead, agus labhair iad riu, ag ràdh,

16 Mar so tha comhchruinneachadh an Tighearn' uile ag ràdh, Ciod e an cionta so a rinn sibh an aghaidh Dhé Israeil, pilltinn air falbh an diugh o leantuinn an Tighearna, le altair a thogail dhuibh féin, chum ceannairc a dheanamh[g] an diugh an aghaidh an Tighearna?

17 An ro bheag dhuinn cionta Pheoir[h], o nach 'eil sinn air ar glanadh gus an là 'n diugh, (agus *air son* an robh plàigh ann an comhchruinneachadh an Tighearna,)

18 Ach gu-m pilleadh sibh air falbh an diugh o'n Tighearn' a leantuinn? agus tarlaidh, *do bhrìgh* gu bheil sibh a' deanamh ceannairc an diugh an aghaidh an Tighearn'[j], am màireach gu-n las 'fhearg[k] an aghaidh uile chomhchruinneachaidh Israeil.

19 Gidheadh, ma tha fearann 'ur seilbh neòghlan, rachaibh thairis a dh' fhearann seilbh an Tighearna, far am bheil pàilliun an Tighearn' a chòmhnuidh[m], agus gabhaibh sealbh 'n ar measg-ne: ach na deanaibh ceannairc an aghaidh an Tighearn', no ceannairc 'n ar n-aghaidh-ne, le altair a thogail duibh féin, a thuilleadh air altair an Tighearn' ar Dé.

20 Nach d'rinn Achan[n] mac Sherah cionta 's an ni mhallaichte, agus thuit fearg air uile chomhchruinneachadh Israeil? agus cha do bhàsaich an duine sin 'n a aonar 'n a chionta.

21 An sin fhreagair clann Reubein, agus clann Ghad, agus leth-thréibh Mhanaseh, agus thubhairt iad ri ceannardaibh mhìltean Israeil,

22 Aig an Tighearna Dia nan diathan[p], aig an Tighearna Dia nan diathan e féin tha fios[q], agus aig Israel bithidh fios[r], ma's ann 'an ceannairc[s], no ann an eas-aontas an aghaidh an Tighearna, (*ma's ann*, na saor sinn an diugh,)

23 A thog sinne dhuinn féin altair, gu pilltinn air falbh o'n Tighearn' a leantuinn, no ma's ann a thoirt suas oirre ìobairt-loisgte, no tabhartais-bìdh, no ma's ann a thoirt suas oirre ìobairtean thabhartas-sìth, an sin agradh an Tighearna féin e[v];

24 Agus mur ann air eagal an ni *so* a rinn sinn e, ag ràdh, Anns an àm ri teachd[1] dh'fheudadh 'ur clann-se labhairt ri 'r cloinn-ne, ag ràdh, Ciod 'ur gnothuch-se ris an Tighearna Dia Israeil?

25 Oir rinn an Tighearna Iordan 'n a crìch eadar sinne agus sibhse, a chlann Reubein, agus a chlann Ghad; cha-n 'eil agaibhse cuibhrionn air bith 's an Tighearna[b]: mar so bheir 'ur clann-se air ar cloinn-ne sgur a dh'eagal an Tighearn' a bhi orra[d].

26 Uime sin thubhairt sinn, Gabhamaid a nis mu altair a thogail dhuinn féin, cha-n ann air son tabhartais-loisgte, no air son ìobairt;

27 Ach *a chum gu-m bi* i 'n a fianuis[e] eadar sinne agus sibhse, agus ar sliochd 'n ar déigh, a chum gu-n dean sinn seirbhis an Tighearna 'n a làthair le'r tabhartais-loisgte[f], agus le'r n-ìobairtibh, agus le'r tabhartais-sìth, a chum nach abair 'ur clann-se r'ar cloinn-ne 's an àm ri teachd, Cha-n 'eil cuibhrionn agaibh 's an Tighearna.

28 Uime sin thubhairt sinn, gu-n tachair e, 'n uair a their iad *so* ruinne, no r'ar sliochd 's an àm ri teachd, gu-m bi againn ri ràdh *a rìs*, Faicibh samhladh[i] altair an Tighearn', a rinn ar n-aithriche, cha-n ann air son thabhartas-loisgte, no air son ìobairtean; ach *is* fianuis i eadar sinne agus sibhse.

29 Gu ma fada robh e uainne[l] ceannairc a dheanamh an aghaidh an Tighearn', agus pilltinn an diugh o leantuinn an Tighearna, le altair a thogail air son thabhartas-loisgte, air son thabhartas-bìdh, no air son ìobairtean, seach altair an Tighearn' ar Dé, *a tha* air beulaobh a' phàilliuin.

30 Agus an uair a chuala Phinehas an sagart, agus ceannardan a' chomhchruinneachaidh, agus cinn mhìltean Israeil a *bha* maille ris, na briathran a labhair clann Reubein, agus clann Ghad, agus clann Mhanaseh, thaitinn e riu.

31 Agus thubhairt Phinehas mac Eleasair an t-sagairt ri cloinn Reubein, agus ri cloinn Ghad, agus ri cloinn Mhanaseh, An diugh tha fhios againn gu *bheil* an Tighearna 'n ar measg[o], a chionn nach d'rinn sibh an cionta so an aghaidh an Tighearn': a nis shaor sibh clann Israeil á làimh an Tighearn'.

32 Agus phill Phinehas mac Eleasair an t-sagairt, agus na ceannardan, o chloinn Reubein, agus o chloinn Ghad, á tìr Ghilead gu tìr Chanaain, gu cloinn Israeil, agus thug iad fios d'an ionnsuidh a rìs[t].

33 Agus thaitinn a' chùis ri cloinn Israeil, agus bheannaich clann Israeil Dia[u], agus cha robh rùn aca dol suas 'n an aghaidh gu cath, a sgrios na tìre anns *an robh* clann Reubein agus Ghad 'n an còmhnuidh.

34 Agus thug clann Reubein, agus clann Ghad Ed[2] mar ainm air an altair: oir *bithidh* i 'n a fianuis eadaruinn, gur e'n Tighearn' *a's* Dia *ann*.

R.C. 1444.

a Ecs. 6. 25
Air. 25. 7, 11-13
b Neh. 2. 20
c Air. 1. 4
d 1 Ri. 12. 27, 28
e rann 34
f Deut. 12. 5, &c.
g Lebh. 17. 8, 9
h Air. 25. 3, &c.
Deut. 24. 3
i Ecs. 25. 40
Ese. 43. 10, 11
j Esr. 9. 13, 14
k Air. 16. 22
l Gen. 44. 7, 17
1 Sam. 12. 23
1 Ri. 21. 3
Ròm. 3. 6
m caib. 18. 1
n caib. 7. 1
o Lebh. 26. 11, 12
Sech. 8. 23
1 Cor. 14. 25
p Deut. 10. 17
Salm 95. 3
136. 2
Dan. 2. 47
11. 36
q 1 Ri. 8. 39
Iob 23. 10
Salm 44. 21
139. 1-12
Ier. 12. 3
Eoin 2. 24, 25
21. 17
Gnio. 1. 24
2 Cor. 11. 11, 31
Eabh. 4. 13
Tais. 2. 23
r Mal. 3. 18
s 1 Sam. 15. 23
t Gnà. 25. 13
u 1 Sam. 25. 32, 33
1 Each. 29. 20
Neh. 8. 6
Dan. 2. 19
Eph. 1. 3
v Deut. 18. 19
1 Sam. 20. 16
2 Each. 24. 22

1 *am màireach*, *Ecs. 13. 14.*
2 's e sin, *fianuis; amhuil caib. 24. 27.*

## CAIB. XXIII.

*Thug Iosua, roimh a bhàs, carail do chloinn Israeil gu lagh Dhé a choimhead gu cùramach.*

AGUS 'an ceann ùine fhada, an déigh
do'n Tighearna fois a thoirt do Israel
o'n naimhdibh uile mu'n cuairt[b], dh'fhàs
Iosua sean[c], *agus* thàinig e air 'aghaidh
ann am bhliadhnaibh.
2 Agus ghairm Iosua *d'a ionnsuidh*
Israel uile[e], an seanairean, agus an ceann-
ardan, agus am breitheamhna, agus an
luchd-riaghlaidh, agus thubhairt e riu,
Tha mise sean, *agus* air teachd air m'agh-
aidh ann am bliadhnaibh :
3 Agus chunnaic sibh gach *ni* a rinn an
Tighearna 'ur Dia ris na cinnich sin uile
air 'ur son-se : oir *is e* 'n Tighearna 'ur
Dia e féin a chog air 'ur son[g].
4 Faicibh, roinn mi dhuibh le crann-
chur[h] na cinnich sin a mhaireas, *gu bhi*
'n an oighreachd d'ur treubhan, o Iordan,
maille ris na cinnich uile a ghearr mi as,
eadhon gus an fhairge mhòir air an taobh
an iar[1].
5 Agus an Tighearna 'ur Dia, fuadaich-
idh esan iad as 'ur fianuis[j], agus iomain-
idh e iad a mach as 'ur sealladh ; agus
sealbhaichidh sibh am fearann, mar a
gheall an Tighearna 'ur Dia dhuibh[k].
6 Bithibh-se uime sin ro mhisneachail[l]
a ghleidheadh agus a dheanamh nan uile
nithe a tha sgrìobhta ann an leabhar lagha
Mhaois, a chum nach pill sibh a leth-
taobh uaith[m], a dh'ionnsuidh na làimhe
deise, no dh'ionnsuidh na làimhe clithe ;
7 A chum nach tig sibh air feadh nan
cinneach sin[o], nan *cinneach* sin a mhaireas
'n 'ur measg, agus nach luaidh sibh ainm
an diathan[q], agus nach mionnaich sibh
*orra*[r], agus nach dean sibh seirbhis dhoibh,
agus nach crom sibh sibh féin doibh :
8 Ach[2] dlùth-leanaibh[t] ris an Tighearna
'ur Dia, mar a rinn sibh gus an là 'n diugh.
9 Oir[3] dh'fhuadaich an Tighearn' a mach
as 'ur fianuis cinnich mhòr agus threun :
ach d'ur taobh-se, cha b'urrainn duine sam
bith seasamh roimhibh gus an là 'n diugh.
10 Cuiridh aon fhear dhibh an teich-
eadh air mìle[v]: oir *is e*'n Tighearna 'ur
Dia e féin a chogas air 'ur son, mar a
gheall e dhuibh[x].
11 Thugaibh, uime sin, aire mhaith
dhuibh féin[4], gu-n gràdhaich sibh an Tigh-
earna 'ur Dia.
12 No ma théid sibh air chor sam bith
air 'ur n-ais[b], agus ma leanas sibh ri
fuigheall nan cinneach sin *eadhon nan
cinneach* sin a mhaireas 'n 'ur measg, agus
ma ni sibh cleamhnas riu[d], agus ma théid
sibh a steach d'an ionnsuidh, agus iadsan
d'ur n-ionnsuidh-se :
13 Bitheadh fios cinnteach agaibh, nach
fuadaich[f] an Tighearna 'ur Dia tuilleadh
*aon air bith de* na cinnich sin a mach
roimhibh ; ach bithidh iad dhuibh 'n an
ribe[g], agus 'n an ceap-tuislidh, agus 'n an



B.C. 1427.

[a] 2 Ri. 17. 22, 23
[b] caib. 22. 4
[c] caib. 13. 1
[d] caib. 21. 45
[e] caib. 24. 1 Deut. 31. 28 1 Each. 28. 1
[f] Lebh. 26. 14, &c. Deut. 28. 15, 63
[g] Salm 44. 3
[h] caib. 13. 6, 7 18. 10
[1] *aig dol fodha na gréine.*
[i] 2 Ri. 24. 20
[j] Deut. 11. 23 Salm 44. 2
[k] Air. 33. 53
[l] caib. 1. 7
[m] Deut. 5. 32
[n] caib. 23. 2
[o] Deut. 7. 2, 3
[p] 1 Sam. 10. 19
[q] Salm 16. 4 Hos. 2. 17
[r] Seph. 1. 4-6
[s] Gen. 11. 26, &c.
[2] no, *ma dhlùth-leanas sibh.*
[t] caib. 22. 5
[3] no, *an sin fuadaichidh.*
[u] Gen. 12. 1
[v] Lebh. 26. 8 Bre. 7. 19-22 15. 15
[w] Gen. 21. 2, 3
[x] Ecs. 23. 27, &c.
[y] Gen. 25. 24
[4] *d'ar n-anamaibh.*
[z] Gen. 36. 8 Deut. 2. 5
[a] Gen. 46. 1-7
[b] Salm 125. 5 Isa. 1. 4 Seph. 1. 6 Eabh. 10. 38, 39 2 Pead. 2. 20, 21
[c] Ecs. vii.-xii.
[d] 2 Cor. 6. 14
[e] Ecs. xiv.
[f] Bre. 2. 2, 3
[g] 1 Ri. 11. 4

sgiùrsadh 'n 'ur taobhan, agus 'n am
bioraibh 'n 'ur sùilibh, gus an téid as duibh
bhàrr an fhearainn mhaith so[a] a thug an
Tighearna 'ur Dia dhuibh.
14 Agus, feuch, *tha* mise an diugh a'
dol air slighe na talmhainn uile, agus tha
fhios agaibh féin 'n 'ur n-uile chridhe,
agus 'n 'ur n-uile anam[d], nach d'fhàilnich
aon ni de na nithibh maithe sin uile a
labhair an Tighearna 'ur Dia d'ur taobh ;
thàinig iad gu léir gu crìch dhuibhse, cha
d'fhàilnich aon ni dhiubh.
15 Uime sin tarlaidh, mar a thàinig
na h-uile nithe maithe oirbh, a gheall an
Tighearna 'ur Dia dhuibh, mar sin gu-n
toir an Tighearn' oirbh na h-uile nithe
olc[f], gus an sgrios e sibh bhàrr an fhear-
ainn mhaith so a thug an Tighearna 'ur
Dia dhuibh.
16 'N uair a bhriseas sibh coimhcheang-
al an Tighearna 'ur De, a dh'àithn e
dhuibh, agus a théid sibh, agus a ni sibh
seirbhis do dhiathaibh eile, agus a chromas
sibh sibh féin doibh ; an sin lasaidh fearg
an Tighearna 'n 'ur n-aghaidh[i], agus théid
as duibh gu grad bhàrr an fhearainn
mhaith a thug e dhuibh.

## CAIB. XXIV.

1 *Chruinnich Iosua treubhan Israeil gu Sechem.* 2 *Dh'aithris e tiodhlacan Dhé :* 14 *dh'ath-nuadhaich e an coimhcheangal eadar Dia agus iadsan.*

AGUS chruinnich Iosua treubhan Is-
raeil uile gu Sechem, agus ghairm e
air seanairibh Israeil[n], agus air an ceann-
ardaibh, agus air am bhreitheamhnaibh,
agus air an luchd-riaghlaidh ; agus nochd
siad iad féin 'am fianuis Dhé[p].
2 Agus thubhairt Iosua ris an t-sluagh
uile, Mar so tha an Tighearna Dia Israeil
ag ràdh, Air taobh thall na h-aimhne[s],
anns an t-sean aimsir, chòmhnuich 'ur
n-aithriche, eadhon Terah, athair Abra-
haim, agus athair Nachoir : agus rinn iad
seirbhis do dhiathaibh eile.
3 Agus thug mi 'ur n-athair Abraham o
thaobh thall na h-aimhne[u], agus threòr-
aich mi e troimh thìr Chanaain uile, agus
rinn mi a shliochd lìonmhor, agus thug mi
dha Isaac[w].
4 Agus thug mi do Isaac Iacob agus
Esau[y]: agus thug mi do Esau sliabh
Sheir r'a shealbhachadh[z]; ach 'chaidh
Iacob agus a chlann sìos do'n Eiphit[a].
5 Chuir mi Maois mar an ceudna agus
Aaron a mach, agus bhuail mi an Eiphit[c];
a réir an ni sin a rinn mi 'n a meadhon :
agus an déigh sin thug mi sibhse mach.
6 Agus thug mi 'ur n-aithriche as an
Eiphit : agus thàinig sibh a dh'ionnsuidh
na fairge[e] ; agus lean na h-Eiphitich 'ur
n-aithriche le carbadaibh agus marc-
shluagh gus a' mhuir ruaidh.
7 Agus an uair a ghlaodh iad ris an
Tighearna, chuir e dorchadas eadar sibhse
agus na h-Eiphitich, agus thug e a' mhuir

orrasan, agus dh'fholaich e iad; agus
chunnaic 'ur sùile ciod a rinn mi 's an
Eiphit: agus ghabh sibh còmhnuidh 's an
fhàsach ùine fhada[b].
8 Agus thug mi sibh do fhearann nan
Amorach, a bha 'chòmhnuidh air an taobh
thall de Iordan; agus chog iad ribh[f]:
agus thug mi thairis iad d'ur làimh, agus
shealbhaich sibh am fearann: oir sgrios
mise iad as 'ur fianuis.
9 An sin dh'éirich Balac mac Shipoir,
rìgh Mhoaib, agus chog e an aghaidh
Israeil, agus chuir e *fios*, agus ghairm e
Balaam mac Bheoir[j], chum sibhse a
mhallachadh.
10 Agus cha-n éisdinn-sa ri Balaam[k];
uime sin da rìreadh bheannaich e sibh:
mar sin shaor mi sibh as a làimh.
11 Agus chaidh sibh thar Iordan[n], agus
thàinig sibh gu Iericho: agus chog fir
Iericho 'n 'ur n-aghaidh[o], na h-Amoraich,
agus na Peridsich, agus na Canaanaich,
agus na Hitich, agus na Girgasaich, na
Hibhich, agus na h-Iebusaich; agus thug
mi thairis iad d'ur làimh.
12 Agus chuir mi a' chonnsbeach[s]
roimhibh, a dh'fhuadaich iad a mach as
'ur fianuis, *eadhon* dà rìgh nan Amorach;
*ach* cha-n ann le d' chlaidheamh[t], no le
d' bhogha-sa.
13 Agus thug mi dhuibh fearann anns
nach do shaothraich sibh[u], agus bailte
nach do thog sibh[v], agus ghabh sibh còmh-
nuidh annta; a dh'fhìon-liosaibh agus de
liosaibh-olaidh nach do shuidhich sibh,
tha sibh ag itheadh.
14 A nis uime sin bitheadh eagal an
Tighearn' oirbh[x], agus deanaibh seirbhis
dha ann an treibhdhireas[y] agus ann am
fìrinn, agus cuiribh uaibh na diathan[z]
d'an d'rinn 'ur n-aithriche seirbhis air taobh
thall na h-aimhne, agus anns an Eiphit,
agus deanaibh seirbhis do'n Tighearn'.
15 Agus ma mheasar e olc leibh seirbhis
a dheanamh do'n Tighearna, roghnaich-
ibh an diugh cò d'an dean sibh seirbhis[c];
an ann do na diathaibh d'an d'rinn 'ur
n-aithriche seirbhis[d], a *bh'*air taobh thall
na h-aimhne, no do dhiathaibh nan
Amorach, muinntir a tha sibh a chòmh-
nuidh 'n an tìr: ach air mo shon-sa[f],
agus air son mo thighe, ni sinne seirbhis
do'n Tighearna.
16 Agus fhreagair an sluagh, agus
thubhairt iad, Gu ma fada robh e uainne
an Tighearn' a thréigsinn, gu seirbhis a
dheanamh do dhiathaibh eile;
17 Oir an Tighearna ar Dia, *is* esan a
thug a nìos sinne, agus ar n-aithrichean á
tìr na h-Eiphit, á tigh na daorsa, agus a
rinn na comharaidhean mòra sin 'n ar
sealladh, agus a ghléidh sinn anns an uile
shlighe air an d'imich sinn, agus am measg
nan uile shlògh trìd an deachaidh sinn:
18 Agus dh'fhògair an Tighearn' a
mach romhainn na slòigh uile, eadhon na
h-Amoraich a bha 'chòmhnuidh 's an tìr;

R.C. 1427.

[a] Salm 116. 16
Luc. 1. 74, 75
[b] caib. 5. 6
[c] Mat. 6. 24
[d] Lebh. 19. 2
1 Sam. 6. 20
Isa. 6. 3
[e] Ecs. 20. 5
[f] Air. 21. 21-35
[g] Ecs. 34. 7
[h] 1 Each. 28. 9
Esr. 8. 22
Isa. 65. 11, 12
[i] Ese. 18. 24
[j] Air. 22. 5, &c.
[k] Deut. 23. 4
Mic. 6. 5
[l] Deut. 26. 17
[m] Salm 119. 173
[n] caib. 3. 14-17
[o] caib. vi.
[p] Bre. 10. 15, 16
1 Sam. 7. 3
[q] Gnà. 2. 2
Eabh. 12. 28, 29
[r] Deut. 5. 28, 29
[s] Ecs. 23. 28
Deut. 7. 20
[t] Salm 44. 3, 6
[u] caib. 21. 45
[v] caib. 11. 13
Deut. 6. 10-12
[w] Bre. 9. 6
[x] 1 Sam. 12. 24
[y] Gen. 17. 1
Deut. 18. 13
Eoin 4. 24
2 Cor. 1. 12
Eph. 6. 24
[z] Lebh. 17. 7
Ese. 20. 18
[a] Deut. 32. 1
[b] caib. 22. 28, 34
[c] Rut. 1. 15, 16
2 Ri. 18. 21
Eoin 6. 67
[d] Ese. 20. 39
[e] caib. 19. 50
[f] Salm 101. 2
119. 106
[g] Bre. 2. 7
[h] Deut. 11. 2, 7
[i] Gen. 50. 25
Ecs. 13. 19
Eabh. 11. 22
[j] Gen. 33. 19

*uime sin* ni sinne mar an ceudna seirbhis
do'n Tighearn'[a], oir *is* esan ar Dia.
19 Agus thubhairt Iosua ris an t-sluagh,
Cha-n urrainn sibh seirbhis a dheanamh
do'n Tighearn'[c]; oir *is* Dia ro naomh e[d];
*is* Dia eudmhor[e] e; cha lagh e 'ur n-eas-
aontais[g], no 'ur peacaidhean.
20 Ma thrèigeas sibh an Tighearn'[h],
agus ma ni sibh seirbhis do dhiathaibh
coimheach, an sin pillidh e agus ni e olc
oirbh, agus claoidhidh e sibh, an déigh
dha maith a dheanamh dhuibh[i].
21 Agus thubhairt an sluagh ri Iosua,
Ni h-eadh, ach ni sinne seirbhis do'n
Tighearn'.
22 Agus thubhairt Iosua ris an t-sluagh,
*Is* fianuisean[l] sibh 'n 'ur n-aghaidh féin,
gu-n do thagh sibh dhuibh féin[m] an Tigh-
earna, gu seirbhis a dheanamh dha.
Agus thubhairt iad, *Is* fianuisean *sinn*.
23 A nis uime sin cuiribh air falbh[p],
(*ars' esan*,) na diathan coimheach a tha
'n 'ur measg, agus aomaibh 'ur cridhe ris
an Tighearna Dia Israeil[q].
24 Agus thubhairt an sluagh ri Iosua[r],
Do'n Tighearna ar Dia ni sinn seirbhis,
agus r'a ghuthsan éisdidh sinn.
25 Mar sin rinn Iosua coimhcheangal
ris an t-sluagh air an là sin: agus shuidh-
ich e dhoibh reachd, agus riaghailt ann
an Sechem.
26 Agus sgrìobh Iosua na briathra so
ann an leabhar lagha Dhé, agus ghabh e
clach mhòr, agus chuir e suas i an sin[w]
fo dharaig, a *bha* làimh ri ionad naomh
an Tighearna.
27 Agus thubhairt Iosua ris an t-sluagh
uile, Feuch, bithidh a' chlach so 'n a fian-
uis duinn; oir chual' i uile bhriathran an
Tighearn'[a] a labhair e ruinn: bithidh i
uime sin 'n a fianuis 'n 'ur n-aghaidh-se[b],
air eagal gu-n aicheadh sibh 'ur Dia.
28 Agus leig Iosua leis an t-sluagh im-
eachd, gach duine d'a oighreachd féin.
29 Agus an déigh nan nithe sin, fhuair
Iosua mac Nuin, òglach an Tighearna, bàs,
*agus* e ceud agus deich bliadhna dh'aois.
30 Agus dh'adhlaic iad e ann an crìch
'oighreachd féin[e] ann an Timnat-serah, a
*tha* ann an sliabh Ephraim, air an taobh
mu thuath de shliabh Ghaais.
31 Agus rinn Israel seirbhis do'n Tigh-
earn' uile làithean Iosua[g], agus uile làith-
ean nan seanair a mhair beò an déigh
Iosua, agus d'am b'aithne uile oibre an
Tighearn'[h], a rinn e air son Israeil.
32 Agus dh'adhlaic iad cnàmhan Io-
seiph[i], a thug clann Israeil a nìos as
an Eiphit, ann an Sechem, ann am mìr
fearainn a cheannaich Iacob o mhacaibh
Hamoir[j], athar Shecheim, air son ceud
bonn airgid; agus bha e 'n a oighreachd
aig cloinn Ioseiph.
33 Agus fhuair Eleasar mac Aaroin
bàs, agus dh'adhlaic iad e ann an sliabh
'bu le Phinehas a mhac, a thugadh dha
ann an sliabh Ephraim.

# LEABHAR NAM BREITHEAMHNA.

CAIB. I.

1 *Chaidh Iudah agus Simeon suas a chogadh an aghaidh nan Canaanach.* 6 *Lean iad, agus ghlac iad Adoni-besec.* 8 *Ghlacadh Ierusalem,* 10 *agus Hebron.*

B.C. 1425.

ANIS an déigh bàis Iosua[a], dh'fhiosraich clann Israeil de'n Tighearn'[b], ag ràdh, Cò théid suas air ar son an aghaidh nan Canaanach air tùs, a chogadh 'n an aghaidh?

2 Agus thubhairt an Tighearna, Théid Iudah suas[d]: feuch, thug mi an tìr thairis d'a làimh.

3 Agus thubhairt Iudah ri Simeon a bhràthair, Thig a nìos maille riumsa do m' chrannchur, a chum gu-n cog sinn an aghaidh nan Canaanach, agus théid mise mar an ceudna maille riutsa do d' chrannchur-sa[i]. Agus chaidh Simeon maille ris.

4 Agus chaidh Iudah suas; agus thug an Tighearna na Canaanaich, agus na Peridsich, thairis d'an làimh: agus mharbh iad diubh ann am Besec[l] deich mìle fear.

5 Agus fhuair iad Adoni-besec, ann am Besec; agus chog iad 'n a aghaidh, agus bhuail iad na Canaanaich agus na Peridsich.

6 Ach theich Adoni-besec, agus lean iad e, agus ghlac iad e, agus ghearr iad dheth ordagan a làmh agus a chos.

7 Agus thubhairt Adoni-besec, Thionail tri fichead agus deich rìghrean, aig an robh ordagan an làmh agus an cos air an gearradh dhiubh, *am biadh* fo mo bhordsa: mar a rinn mi, mar sin dhìol Dia orm[s]. Agus thug iad e gu Ierusalem, agus fhuair e bàs an sin.

8 A nis chog clann Iudah an aghaidh Ierusaleim[t], agus ghlac iad e, agus bhuail iad e le faobhar a' chlaidheimh, agus chuir iad am baile ri theine.

9 Agus an déigh sin[v], chaidh clann Iudah sìos a chogadh an aghaidh nan Canaanach, a bha 'chòmhnuidh 's a' mhonadh, agus anns an àirde deas, agus anns a' chòmhnard.

10 Agus chaidh Iudah an aghaidh nan Canaanach a bha 'chòmhnuidh ann an Hebron[y], (a nis *b'e* ainm Hebroin roimhe Ciriat-arba;) agus mharbh iad Sesai, agus Ahiman, agus Talmai.

11 Agus á sin chaidh e an aghaidh luchd-àiteachaidh Dhebir: (agus *b'e* ainm Dhebir roimhe Ciriat-sepher:)

12 Agus thubhairt Caleb[a], Esan a bhuaileas Ciriat-sepher, agus a ghlacas e, dhasan bheir mi Achsah mo nighean 'n a mnaoi.

13 Agus ghlac Otniel mac Chenais bràthar a b'òige Chaleib e: agus thug e dha Achsah a nighean 'n a mnaoi.

14 Agus an uair a thàinig i *d'a ionnsuidh*, bhrosnaich i e gu achadh iarraidh o'h-athair: agus theirinn i bhàrr a h-asail; agus thubhairt Caleb rithe, Ciod is àill leat?

15 Agus thubhairt i ris, Thoir dhomh beannachadh[c]: oir thug thu dhomh fearann ri deas; thoir dhomh mar an ceudna tobair uisge. Agus thug Caleb dhi na tobair uachdarach, agus na tobair ìochdarach.

16 Agus chaidh clann a' Chenich[e], athar-céile Mhaois, suas á baile nan craobhpailme[f], maille ri cloinn Iudah, do fhàsach Iudah, a *tha* air an taobh mu dheas a dh'Arad[g]; agus chaidh iad agus ghabh iad còmhnuidh am measg an t-sluaigh[h].

17 Agus chaidh Iudah maille ri Simeon a bhràthair[j], agus bhuail iad na Canaanaich a bha 'n an còmhnuidh ann an Sephat, agus sgrios iad gu tur e: (agus thugadh Hormah mar ainm air a' bhaile[k]:)

18 Agus ghlac Iudah Gasa[m] agus a chrìochan, agus Ascelon agus a chrìochan, agus Ecron agus a chrìochan.

19 Agus bha an Tighearna maille ri Iudah[n]; agus ghabh e sealbh air a' mhonadh, ach cha b'urrainn e luchd-àiteachaidh an t-sratha fhògradh a mach, a chionn gu-n robh carbaid iaruinn aca[o].

20 Agus thug iad Hebron do Chaleb[p], mar a thubhairt Maois[q]: agus dh'fhuadaich e as a sin triuir mhac Anaic.

21 Agus cha do chuir clann Bheniamin a mach na h-Iebusaich[r] a bha 'n an còmhnuidh ann an Ierusalem; ach tha na h-Iebusaich 'n an còmhnuidh maille ri cloinn Bheniamin ann an Ierusalem gus an là 'n diugh.

22 Agus chaidh tigh Ioseiph mar an ceudna suas an aghaidh Bhet-eil: agus *bha* an Tighearna maille riu[u].

23 Agus chuir tigh Ioseiph *daoine* a rannsachadh a mach[w] Bhet-eil: (a nis b'e ainm a' bhaile roimhe Luds[x].)

24 Agus chunnaic an luchd-bratha duine a' teachd a mach as a' bhaile, agus thubhairt iad ris, Feuch dhuinn, guidheamaid ort, an rathad a stigh do'n bhaile, agus nochdaidh sinn tròcair dhuit[z].

25 Agus an uair a dh'fheuch e dhoibh an rathad a stigh do'n bhaile, bhuail iad am baile le faobhar a' chlaidheimh: ach leig iad air falbh an duine agus a theaghlach uile.

26 Agus chaidh an duine do fhearann nan Hiteach[b], agus thog e baile, agus thug e Luds mar ainm air: *is e* so 'ainm gus an là 'n diugh.

27 Cha mhò a dh'fhògair Manaseh a mach *luchd-àiteachaidh* Bhet-seain[c] agus a bhailte, no Phaanaich agus a bhailte,

[a] Ios. 24. 29
[b] caib. 20. 18 Air. 27. 21
[c] Gen. 33. 11 1 Pead. 3. 9
[d] Gen. 49. 8, 9
[e] caib. 4. 11, 17 1 Each. 2. 55
[f] Deut. 34. 3
[g] Air. 21. 1
[h] Air. 10. 29-32 1 Sam. 15. 6
[i] rann 17
[j] rann 3
[k] Air. 21. 3
[l] 1 Sam. 11. 8
[m] Ios. 11. 22
[n] rann 2 2 Ri. 18. 7 Salm 60. 12 Ecl. 9. 11
[o] Ecs. 14. 7, &c. Ios. 17. 16 Salm 46. 9
[p] Ios. 14. 9-14
[q] Air. 14. 24 Deut. 1. 36
[r] Ios. 15. 63 18. 28
[s] Lebh. 24. 19 1 Sam. 15. 33 Isa. 33. 1 Mat. 7. 1, 2 Seum. 2. 13
[t] Ios. 15. 63
[u] rann 19 Gen. 49. 24
[v] Ios. 11. 21
[w] Ios. 7. 2
[x] Gen. 28. 19
[y] Ios. 15. 13
[z] Ios. 2. 12 1 Sam. 30. 15
[a] Ios. 15. 15, &c.
[b] 2 Ri. 7. 6
[c] Ios. 17. 11-13

no luchd-àiteachaidh Dhoir agus a bhailte,
no luchd-àiteachaidh Ibleaim agus a
bhailte, no luchd-àiteachaidh Mhegido
agus a bhailte: ach b'àill leis na Canaan-
aich còmhnuidh a ghabhail 's an fhearann
sin[a].
28 Agus tharladh, an uair a dh'fhàs
Israel làidir, gu-n do chuir iad na Canaan-
aich fo chìs; ach cha d'fhuadaich iad gu
buileach a mach iad.
29 Cha mhò a dh'fhuadaich Ephraim a
mach na Canaanaich a bha 'chòmhnuidh
ann an Geser[c]: ach ghabh na Canaanaich
còmhnuidh 'n am measg ann an Geser.
30 Cha mhò a dh'fhuadaich Sebulun
a mach luchd-àiteachaidh Chitroin, no
luchd-àiteachaidh Nahaloil[d]: ach ghabh
na Canaanaich còmhnuidh 'n am measg,
agus bha iad fo chìs *dhoibh*.
31 Cha mhò a dh'fhuadaich Aser a mach
luchd-àiteachaidh Acho[f], no luchd-àit-
eachaidh Shidoin, no Achlaib, no Achsib,
no Helbah, no Aphic, no Rehoib:
32 Ach ghabh na h-Aserich còmhnuidh
am measg nan Canaanach, luchd-àiteach-
aidh na tìre; oir cha d'fhuadaich iad a
mach iad[h].
33 Cha mhò a dh'fhuadaich Naphtali a
mach luchd-àiteachaidh Bhet-semeis[i], no
luchd-àiteachaidh Bhet-anait; ach ghabh
e còmhnuidh am measg nan Canaanach,
luchd-àiteachaidh na tìre: gidheadh bha
luchd-àiteachaidh Bhet-semeis agus Bhet-
anait fo chìs doibh[k].
34 Agus dh'éignich na h-Amoraich
clann Dhain do'n t-sliabh: oir cha leig-
eadh iad leo teachd a nuas do'n ghleann.
35 Ach b'àill leis na h-Amoraich còmh-
nuidh a ghabhail ann an sliabh Hereis
ann an Aialon[m], agus ann an Saalbim:
gidheadh bhuadhaich làmh tighe Ioseiph,
agus bha iad fo chìs *doibh*.
36 Agus *bha* crìoch nan Amorach o
uchdaich Acrabim, o'n charraig, agus
suas o sin.

CAIB. II.

1 *Chronaich aingeal an sluagh aig Bochim.*
10 *Aingidheachd a' ghinealaich an déigh Iosua.*

AGUS thàinig aingeal an Tighearna
nìos o Ghilgal gu Bochim[r], agus
thubhairt e, Thug mi nìos sibh as an
Eiphit, agus thug mi steach sibh do'n
fhearann a mhionnaich mi d'ur n-aith-
richibh; agus thubhairt mi, Cha bhris
mi mo choimhcheangal ribh gu bràth[u].
2 Agus cha dean sibh coimhcheangal[v]
sam bith ri luchd-àiteachaidh na tìre so;
tilgidh sibh sìos an altairean[w]: ach cha
d'thug sibh géill do m' ghuth[y]: c'ar son
a rinn sibh so?
3 Uime sin mar an ceudna thubhairt
mi, Cha-n fhuadaich mi mach iad roimh-
ibh; ach bithidh iad mar *bhiora*[z] 'n 'ur
taobhan, agus bithidh an diathan[a] 'n an
ribe dhuibh[b].
4 Agus an uair a labhair aingeal an

R.C. 1425.

1 's e sin, *luchd-guil.*
[a] Ròm. 7. 21
[b] Ios. 24. 28, &c.
[c] Ios. 16. 10; 1 Ri. 9. 16
[d] Ios. 19. 15
[e] Ios. 19. 50; 24. 30
[f] Ios. 19. 24-30
[g] Ecs. 5. 2; 1 Each. 28. 9; Salm 92. 5, 6; Ier. 9. 3; 22. 16; Gal. 4. 8; 2 Tes. 1. 8; Tit. 1. 16
[h] Salm 106. 35
[i] Ios. 19. 32-39; 1 Sam. 15. 6
[j] Deut. 31. 16
[k] rann 30; Salm 18. 44
[l] Deut. 5. 9
[m] Ios. 10. 12; 19. 42
[n] caib. 3. 7, 8; 10. 7; Salm 106. 40-42
[o] 2 Ri. 17. 20
[p] caib. 4. 2; Salm 44. 12; Isa. 50. 1
[q] Lebh. 26. 17; Deut. 28. 15
[r] rann 5
[s] Gnio. 13. 20
[t] Salm 106. 43-45
[u] Gen. 17. 7; Salm 89. 34
[v] Deut. 7. 2
[w] Deut. 12. 3
[x] Ecs. 34. 15, 16
[y] rann 20; Salm 106. 34-36
[z] Ios. 23. 13
[a] caib. 3. 6
[b] Ecs. 23. 33; Deut. 7. 16
[c] Ios. 1. 5

Tighearna na briathra sin ri cloinn
Israeil uile, thog an sluagh suas an guth,
agus ghuil iad.
5 Agus ghairm iad ainm an àite sin
Bochim[1]: agus dh'ìobair iad an sin do'n
Tighearn'.
6 Agus an uair a leig Iosua leis an
t-sluagh imeachd[b], chaidh clann Israeil,
gach duine d'a oighreachd, a ghabhail
seilbh air an fhearann.
7 Agus rinn an sluagh seirbhis do'n
Tighearna ré uile làithean Iosua, agus
uile làithean nan seanair a mhair beò an
déigh Iosua, a chunnaic uile oibre mòra
an Tighearn', a rinn e air son Israeil.
8 Agus fhuair Iosua mac Nuin, òglach
an Tighearna, bàs, *agus e* ceud agus
deich bliadhna dh'aois.
9 Agus dh'adhlaic iad e ann an crìch
'oighreachd féin ann an Timnat-heres[e],
ann an sliabh Ephraim, air an taobh mu
thuath de shliabh Ghaais.
10 Agus chruinnicheadh mar an ceudna
an ginealach sin uile chum an aithriche:
agus dh'éirich ginealach eile suas 'n an
déigh, do nach b'aithne an Tighearna[g],
no na h-oibre a rinn e air son Israeil.
11 Agus rinn clann Israeil olc ann an
sealladh an Tighearn', agus rinn iad
seirbhis do Bhaalim.
12 Agus thréig iad an Tighearna Dia
an aithriche[j], a thug a mach iad á tìr
na h-Eiphit, agus lean iad diathan eile,
de dhiathaibh an t-sluaigh a *bha* mu'n
cuairt orra, agus chrom siad iad féin sìos
doibh[l], agus bhrosnaich iad an Tigh-
earna gu corruich.
13 Agus thréig iad an Tighearn', agus
rinn iad seirbhis do Bhaal agus do
Astarot.
14 Agus las corruich an Tighearn' an
aghaidh Israeil[n], agus thug e thairis iad[o]
do làimh chreachadairean a chreach iad,
agus reic[p] e iad do làimh an naimhdean
mu'n cuairt, air chor as nach b'urrainn
iad na b'fhaide seasamh an làthair an
naimhde.
15 Ge b'e taobh a chaidh iad a mach[q],
bha làmh an Tighearna 'n an aghaidh
chum uilc, mar a thubhairt an Tighearn',
agus mar a mhionnaich an Tighearna
dhoibh: agus bha iad ann an teinn ro
mhòir.
16 Gidheadh thog an Tighearna suas
breitheamhna[s], a shaor iad[t] á làimh na
muinntir sin a chreach iad.
17 Gidheadh cha-n éisdeadh iad r'am
breitheamhnaibh, ach chaidh iad le
strìopachas[x] an déigh dhiathan eile, agus
chrom siad iad féin doibh: phill iad
gu grad as an t-slighe anns an d'imich an
aithriche, a' toirt géill a dh'àitheantaibh
an Tighearna: cha d'rinn iadsan mar sin.
18 Agus an uair a thog an Tighearna
suas doibh breitheamhnan, an sin bha
an Tighearna leis a' bhreitheamh[c], agus
shaor e iad á làimh an naimhde, ré uile

làithean a' bhreitheimh: oir ghabh an Tighearna truas *diubh*[a] air son an osnaich o làthair na muinntir sin a rinn ainneart orra, agus a shàruich iad.
19 Agus an uair a bha 'm breitheamh marbh, phill iad[c], agus thruaill siad iad féin na's mò na 'n aithriche, ann an leantuinn dhiathan eile, gu seirbhis a dheanamh dhoibh, agus gu cromadh sìos doibh; cha do sguir iad o'n gniomharaibh féin, no o'n slighe eas-ùmhail.
20 Agus las fearg an Tighearn' an aghaidh Israeil; agus thubhairt e, A chionn gu-n do bhris an sluagh so mo choimhcheangal[f] a dh'àithn mi d'an aithrichibh, agus nach d'éisd iad ri m' ghuth,
21 Cha chuir mise mar an ceudna, á so suas, duine sam bith a mach rompa, de na cinnich a dh'fhàg Iosua 'n uair a fhuair e bàs;
22 Chum leo-san gu-n dearbh mi Israel[g], an gléidh iad slighe an Tighearn', a dh'imeachd innte, mar a ghléidh an aithrichean *i*, no nach *gléidh*.
23 Uime sin dh'fhàg an Tighearna na cinnich sin, gun am fuadachadh a mach gu grad; agus cha d'thùg e thairis iad do làimh Iosua.

## CAIB. III.

1 *Na cinnich a' dh'fhàgadh chum clann Israeil a dhearbhadh.* 5 *Le còmhnuidh a ghabhail 'n am measg, thairngeadh iad gu olc a dheanamh ann an sealladh an Tighearn'.*

ANIS *is* iad so na cinnich a dh'fhàg an Tighearn' a dhearbhadh Israeil leo; (*eadhon* a' mheud *a dh' Israel* do nach b'aithne coganna Chanaain uile;
2 A mhàin a chum gu-m b'aithne do ghinealaich chloinn Israeil cogadh a theagasg dhoibh, air bheag sam bith *dhoibhsan* do nach b'aithne a' bheag dheth roimhe;)
3 *Eadhon* cùig tighearnan nam Philisteach[k], agus na Canaanaich uile, agus na Sidonaich, agus na Hibhich a bha 'chòmhnuidh ann an sliabh Lebanoin, o shliabh Bhaal-hermoin gu dol a stigh Hamait.
4 Agus bha iad gu Israel a dhearbhadh leo, a dh'aithneachadh an éisdeadh iad ri àitheantaibh an Tighearn', a dh'àithn e d'an aithrichibh le làimh Mhaois.
5 Agus ghabh clann Israeil còmhnuidh am measg nan Canaanach, nan Hiteach, agus nan Amorach, agus nam Peridseach, agus nan Hibheach, agus nan Iebusach:
6 Agus ghabh iad an nigheana gu bhi 'n am mnathan aca[m], agus thug iad an nigheana féin d'am mic-san; agus rinn iad seirbhis d'an diathaibh.
7 Agus rinn clann Israeil olc ann an sùilibh an Tighearn', agus dhi-chuimhnich iad an Tighearn' an Dia, agus rinn iad seirbhis do Bhaalim, agus do Astarot.
8 Uime sin, las fearg an Tighearn' an aghaidh Israeil, agus reic e iad do làimh Chusan-risataim[n] rìgh Mhesopotamia[6]: agus rinn clann Israeil seirbhis do Chusan-risataim ochd bliadhna.
9 Agus an uair a ghlaodh clann Israeil ris an Tighearna[b], thog an Tighearna suas fear-saoraidh do chloinn Israeil, a shaor iad, *eadhon* Otniel[d] mac Chenais, bràthar a b'òige Chaleib.
10 Agus bha spiorad an Tighearn' air[e], agus thug e breth air Israel, agus chaidh e mach a chogadh: agus thug an Tighearna thairis d'a làimh Cusan-risataim rìgh Mhesopotamia[1]; agus bhuadhaich a làmh an aghaidh Chusan-risataim.
11 Agus bha fois aig an tìr ré dhà fhichead bliadhna: agus fhuair Otniel mac Chenais bàs.
12 Agus rinn clann Israeil olc a rìs ann an sùilibh an Tighearn': agus neartaich an Tighearn' Eglon rìgh Mhoaib an aghaidh Israeil, a chionn gu-n d'rinn iad olc ann an sùilibh an Tighearn'.
13 Agus chruinnich e d'a ionnsuidh clann Amoin, agus Amalec, agus chaidh e agus bhuail e Israel, agus shealbhaich iad baile nan craobh-pailme[h].
14 Agus rinn clann Israeil seirbhis[i] do Eglon rìgh Mhoaib ochd bliadhna deug.
15 Ach an uair a ghlaodh clann Israeil ris an Tighearna, thog an Tighearna suas doibh fear-saoraidh, Ehud mac Ghera, Beniamineach[2], duine ciotach[3]: agus leissan chuir clann Israeil tiodhlac gu Eglon rìgh Mhoaib.
16 Ach rinn Ehud dha féin claidheamh, aig an robh dà fhaobhar, làmh-choille air fad; agus cheangail se e fo 'eudach, air a shliasaid dheis.
17 Agus thug e an tiodhlac gu Eglon rìgh Mhoaib: agus *bha* Eglon 'n a dhuine ro reamhar[j].
18 Agus an uair a chuir e crìoch air an tiodhlac a thoirt seachad, chuir e air falbh an sluagh a ghiùlain an tiodhlac.
19 Ach phill e féin a rìs o na clachshlocaibh[4] a *bha* làimh ri Gilgal[l], agus thubhairt e, Tha gnothuch uaigneach agam riut, O a rìgh. Agus thubhairt esan, Bi a d' thosd. Agus chaidh iadsan uile a sheas làimh ris a mach uaith.
20 Agus chaidh Ehud a steach d'a ionnsuidh; agus bha e 'n a shuidhe ann an seòmar-samhraidh[5], a *bh*'aige dha féin a mhàin: agus thubhairt Ehud, *Tha* teachdaireachd agam o Dhia a d'ionnsuidh. Agus dh'éirich e suas as a chathair.
21 Agus chuir Ehud a mach a làmh chlì, agus thug e an claidheamh o 'shliasaid dheis, agus shàth e 'n a bhroinn e.
22 Agus chaidh an dorn-chur a stigh mar an ceudna an déigh na lainne, agus dhùin an t-saill air an lainn; oir cha do tharruing e an claidheamh as a bhroinn: agus thàinig an salchar a mach.
23 An sin chaidh Ehud a mach troimh 'n fhor-dhorus, agus dhùin e dorsan an t-seòmair air, agus ghlais e iad.
24 'N uair a chaidh e mach, thàinig a

B.C. 1406.

a Gen. 6. 6; Deut. 32. 36; Hos. 11. 8
b 1 Sam. 12. 10; Neh. 9. 27; Salm 107. 13, 19
c caib. 4. 1; 8. 33
d caib. 1. 13
e caib. 6. 34; 11. 29
1 *Aram.*
f Ios. 23. 16
g Salm 66. 10
h caib. 1. 16
i Deut. 28. 48
2 no, *mac Iemini.*
3 *clì-làmhach.*
j Salm 73. 7, 19
k Ios. 13. 3
4 no, *na dealbhan snaidhte.*
l Ios. 4. 20
5 *seomar-fionn-fhuarachaidh.*
m Deut. 7. 3, 4
n Hab. 3. 7
6 *Aram-naharaim.*

sheirbhisich ; agus an uair a chunnaic
iad, feuch, gu-*n robh* dorsan an t-seòm-
air glaiste, thubhairt iad, Gu cinnteach
*tha* e 'còmhdachadh a chos 'n a sheòmar-
samhraidh.
25 Agus dh'fheith iad gus an robh
nàire orra : agus, feuch, cha d'fhosgail e
dorsan an t-seòmair ; uime sin ghabh iad
iuchair, agus dh'fhosgail siad *iad* : agus,
feuch, *bha* an tighearn' air tuiteam sìos
marbh air an talamh.
26 Agus chaidh Ehud as, an uair a
bha iadsan fo amhluadh ; agus chaidh e
seachad air na clach-shlocaibh[c], agus
chaidh e as gu Seirat.
27 Agus an uair a bha e air teachd,
shéid e trompaid[e] ann an sliabh Ephraim[f],
agus chaidh clann Israeil sìos maille ris
o'n t-sliabh, agus esan rompa.
28 Agus thubhairt e riu, Leanaibh mise ;
oir thug an Tighearna 'ur naimhde na
Moabaich thairis d'ur làimh[i]. Agus
chaidh iad sìos 'n a dhéigh, agus ghlac
iad àthanna Iordain leth ri Moab, agus
cha do leig iad duine thairis.
29 Agus mharbh iad de Mhoab, 's an
àm sin, mu thimchioll deich mìle fear,
sultmhor uile, agus 'n an daoinibh gaisgeil
uile : agus cha deachaidh duine air bith
as.
30 Mar sin cheannsaicheadh Moab air
an là sin fo làimh Israeil. Agus bha fois
aig an tìr ceithir fichead bliadhna.
31 Agus 'n a dhéigh-san bha Samgar[k]
mac Anait, a mharbh de na Philistich sè
ceud fear le luirg-iomain[l] dhamh : agus
shaor esan Israel mar an ceudna.

## CAIB. IV.

1 *Shaor Deborah agus Barac clann Israeil o Iabin agus o Shisera.* 18 *Mharbh Iael Sisera.*

AGUS rinn clann Israeil olc a rìs[o] ann
an sùilibh an Tighearna, 'n uair a
bha Ehud marbh.
2 Agus reic an Tighearn' iad[q] do làimh
Iabin rìgh Chanaain, a rìghich ann an
Hasor[r] ; agus *b*'e ceannard a shluaigh
Sisera, a bha 'chòmhnuidh ann an Haro-
set[s] nan cinneach.
3 Agus ghlaodh clann Israeil ris an
Tighearn' : oir bha naoi ceud carbad iar-
uinn aige[u]; agus rinn e ainneart air cloinn
Israeil gu ro mhòr ré fhichead bliadhna.
4 Agus thug Deborah ban-fhàidh,
bean Lapidoit, breth air Israel 's an àm
sin.
5 Agus *bha* i 'chòmhnuidh fo chraoibh-
phailme Dheborah[w], eadar Ramah agus
Bet-el, ann an sliabh Ephraim : agus
chaidh clann Israeil suas d'a h-ionnsuidh
air son breitheanais.
6 Agus chuir i *fios*, agus ghairm i Barac,
mac Abinoaim, a mach á Cedes-naphtali,
agus thubhairt i ris, Nach d'àithn an
Tighearna Dia Israeil, *ag ràdh*, Imich,
agus tarruing gu sliabh Thaboir, agus

R.C. 1354.

[a] Ecs. 14. 4
[b] caib. 5. 21
[c] rann 19
[d] rann. 18-20
[e] caib. 6. 34; 1 Sam. 13. 3
[f] Ios. 17. 15
[g] caib. 5. 18
[h] caib. 1. 16
[i] caib. 7. 9, 15
[j] Air. 10. 29
[k] caib. 5. 6
[l] caib. 5. 8; 15. 15; 1 Sam. 17. 47
[m] Deut. 9. 3; 2 Sam. 5. 24; Salm 68. 7, 8; Isa. 52. 12
[n] Salm 83. 9, 10; Ios. 10. 10
[o] caib. 2. 19
[p] Eabh. 11. 32
[q] 1 Sam. 12. 9; Salm 83. 9
[r] Ios. 11. 1, 10
[s] rann. 13, 16
[t] Isa. 43. 17
[u] caib. 1. 19
[v] 2 Ri. 6. 19
[w] Gen. 35. 8
[x] caib. 5. 25, 26

thoir leat deich mìle fear de chloinn
Naphtali, agus de chloinn Shebuluin ;
7 Agus tairngidh mis' a d'ionnsuidh[a]
gu sruth Chisoin[b], Sisera ceannard ar-
mailte Iabin, le 'charbadaibh, agus a
mhòr shluagh ; agus bheir mi thairis e
do d' làimh ?
8 Agus thubhairt Barac rithe, Ma théid
thusa leam, an sin théid mi ; ach mur
téid thu leam, cha téid.
9 Agus thubhairt i, Gu cinnteach théid
mi leat : gidheadh cha bhi an turus a
ghabhas tu chum do chliù ; oir do làimh
mnatha reicidh an Tighearna Sisera[d].
Agus dh'éirich Deborah, agus chaidh i
maille ri Barac gu Cedes.
10 Agus ghairm Barac Sebulun agus
Naphtali gu Cedes[g]; agus chaidh e suas
d'a chois *le* deich mìle fear : agus chaidh
Deborah suas maille ris.
11 A nis sgar Heber an Ceneach[h], *a bha*
de chloinn Hobaib[j], athar-céile Mhaois,
e féin o na Cenich, agus shuidhich e a
bhùth gu ruig còmhnard Shanaim, a *tha*
làimh ri Cedes.
12 Agus dh'innis iad do Shisera gu-n
deachaidh Barac mac Abinoaim suas gu
sliabh Thaboir.
13 Agus chruinnich Sisera r'a chéile a
charbadan uile, *eadhon* naoi ceud carbad
iaruinn, agus an sluagh uile a *bha* maille
ris, o Haroset nan cinneach, gu sruth
Chisoin.
14 Agus thubhairt Deborah ri Barac,
Eirich ; oir *is* e so an là 's an d'thug
an Tighearna Sisera thairis do d' làimh :
nach 'eil an Tighearn' air dol a mach
romhad[m] ? Agus chaidh Barac sìos o
shliabh Thaboir, agus deich mìle fear 'n
a dhéigh.
15 Agus sgrios an Tighearna Sisera[n],
agus a charbadan uile, agus *a* shluagh
uile, le faobhar a' chlaidheimh roimh
Bharac[p] : agus theirinn Sisera sìos o
'charbad, agus theich e as d'a chois.
16 Ach lean Barac an déigh nan carbad,
agus an déigh an t-sluaigh, gu Haroset
nan cinneach : agus thuit sluagh Shisera
uile le faobhar a' chlaidheimh : cha
d'fhàgadh uiread as a h-aon *diubh*[t].
17 Gidheadh theich Sisera d'a chois
gu bùth Iaeil, bean Hebeir a' Chenich ;
oir *bha* sìth eadar Iabin rìgh Hasoir agus
tigh Hebeir a' Chenich.
18 Agus chaidh Iael a mach an coinn-
eamh Shisera[v], agus thubhairt i ris,
Tionndaidh a steach, mo thighearna,
tionndaidh a steach a m'ionnsuidh-sa ;
na bitheadh eagal ort. Agus an uair a
thionndaidh e steach d'a h-ionnsuidh do'n
bhùth, chòmhdaich i e le brat.
19 Agus thubhairt e rithe, Thoir
dhomh, guidheam ort, beagan uisge r'a
òl, oir tha tart orm : agus dh'fhosgail i
searrag bhainne[x], agus thug i deoch dha,
agus chòmhdaich i e.
20 A ris thubhairt e rithe, Seas ann an

dorus a' bhutha, agus ma thig duine
agus gu-m feòraich e dhiot, agus gu-n
abair e, Am bheil duine sam bith an so?
an sin their thusa, Cha-*n 'eil.*
21 An sin ghabh Iael, bean Hebeir,
tarrann de'n phàilliun, agus ghlac i ord
'n a làimh, agus chaidh i gu sàmhach a
steach d'a ionnsuidh, agus bhuail i an
tarrann 'n a leth-cheann[c], agus shàth i
's an talamh i; (oir bha e trom 'n a
chodal agus sgith ;) agus fhuair e bàs.
22 Agus, feuch, an uair a bha Barac
'an tòir air Sisera, thàinig Iael a mach
'n a choinneamh, agus thubhairt i ris,
Thig, agus feuchaidh mise dhuit am fear
a *tha* thu 'g iarraidh. Agus an uair
a chaidh e steach *d'a bùth*, feuch, *bha*
Sisera 'n a luidhe marbh, agus an tarrann
'n a leth-cheann.
23 Mar sin cheannsaich Dia[g] air an
là sin Iabin rìgh Chanaain 'am fianuis
chloinn Israeil.
24 Agus shoirbhich le làimh chloinn
Israeil, agus bha i trom air Iabin rìgh
Chanaain, gus an do chuir iad as do Iabin
rìgh Chanaain.

## CAIB. V.

*Oran Dheborah agus Bharaic.*

AGUS chan Deborah[h], agus Barac
mac Abinoaim, air an là sin, ag
ràdh,
2 A chionn gu-n do ghabh Israel dìogh-
altas[i], a chionn gu-n do thairg an sluagh
iad féin gu toileach[j], molaibh-se an Tigh-
earna.
3 Eisdibh, a rìghre ; thugaibh aire, a
cheannarda : canaidh mise, mise féin,
do'n Tighearna ; canaidh mi do'n Tigh-
earna, Dia Israeil.
4 A Thighearna, 'n uair a chaidh thu
mach á Seir[k], 'n uair a shiubhail thu
mach á tìr Edoim, chriothnaich an
talamh[l], agus shil na nèamha; shil na
neoil mar an ceudna uisge.
5 Leagh[2] na sléibhtean[m] o làthair an
Tighearna, Sinai sin féin[o] o làthair an
Tighearna Dé Israeil.
6 Ann an làithibh Shamgair[q] mhic
Anait, ann an làithibh Iaeil[r], bha na
rathaide mòra gun tathuich[t], agus
dh'imich an luchd turuis air rathaidibh
seachranach.
7 Sguir *luchd-àiteachaidh* nam bailtean
ann an Israel, sguir iad gus an d'éirich
mise Deborah, gus an d'éirich mise a'm'
mhàthair ann an Israel.
8 Thagh iad diathan nuadh[v]; an sin
*bha* cogadh anns na geatachaibh : an robh
sgiath no sleagh ri'm faicinn[y] am measg
dhà fhichead mìle ann an Israel?
9 *Tha* mo chridhe le uachdaranaibh
Israeil, a thairg iad féin gu toileach[z] am
measg an t-sluaigh. Beannaichibh an
Tighearna.
10 Sibhse a tha 'marcachd air asalaibh
geala[b], sibhse a tha 'n 'ur suidhe 'am



R.C. 1296.

[a] Salm 145. 7
[b] 1 Sam. 12. 7
[c] Salm 3. 7
[d] Salm 57. 8
[e] Salm 68. 18
[f] Salm 75. 7
[g] Salm 18. 47
[h] Ecs. 15. 1 Salm xviii.
[i] Deut. 32. 43 Salm 18. 47
[j] 2 Each. 17. 16
[1] *caladh.*
[k] Salm 68. 7, 8
[l] 2 Sam. 22. 8 Isa. 64. 3 Hab. 3. 3, 10
[2] *shruth.*
[m] Salm 97. 5
[n] Gen. 14. 23
[o] Ecs. 19. 18
[p] caib. 4. 15
[q] caib. 3. 31
[r] caib. 4. 17
[s] caib. 4. 7 1 Ri. 18. 40 Salm 83. 9, 10
[t] Lebh. 26. 22
[u] Salm 44. 5
[v] Deut. 32. 17
[w] Neh. 3. 5
[x] 1 Sam. 18. 17
[y] 1 Sam. 13. 19, 22
[z] rann 2
[a] caib. 4. 19, &c.
[b] caib. 10. 4

breitheanas, agus a' siubhal an ròid,
labhraibh.
11 *Iadsan a tha air an saoradh* o
fhuaim nam fear-bogha ann an ionadaibh
tarruing an uisge, an sin aithrisidh[a] iad
gniomhara cothromach[b] an Tighearna,
*eadhon* na gniomhara cothromach *a
thaobh luchd-àiteachaidh* a bhailtean ann
an Israel : an sin théid sluagh an Tigh-
earna sìos a dh'ionnsuidh nan geatacha.
12 Dùisg, dùisg[d], a Dheborah ; dùisg,
dùisg ; can òran : éirich, a Bharaic, agus
thoir do bhruid ann am braighdeanas[e],
thusa a mhic Abinoaim.
13 An sin thug e air-san a mhaireas
tighearnas a bhi aige air na h-uaislibh am
measg an t-sluaigh : thug an Tighearn'
ormsa tighearnas a bhi agam os ceann
nan cumhachdach[f].
14 A Ephraim *bha* freumh dhiubh
an aghaidh Amaleic ; a'd' dhéigh-sa, a
Bheniamin, am measg do shluaigh : á
Machir thàinig a nuas lagh-thabhartair-
ean, agus á Sebulun iadsan a laimhsicheas
peann an sgrìobhadair.
15 Agus *bha* ceannardan Isachair le
Deborah, eadhon Isachar, *agus* mar an
ceudna Barac : do'n ghleann chuireadh
esan sìos d'a chois. Air son roinnean
Reubein *bha* smuaintean mòra cridhe.
16 C'ar son a dh'fhuirich thu am measg
chrò nan caorach, a chluinntinn méilich
nan treud? Air son roinnean Reubein
*bha* smuaintean mòra cridhe.
17 Dh'fhan Gilead an taobh thall de
Iordan : agus c'ar son a dh'fhuirich Dan
ann an longaibh? dh'fhan Aser air
tràigh[1] na fairge, agus 'n a bhèarnaibh
ghabh e còmhnuidh.
18 *Bu* shluagh Sebulun agus Naphtali,
*a* chuir an anaman ann an cunnart gu
bàs ann an àitibh àrda an fhearainn.
19 Thàinig na rìghrean *agus* chog iad ;
an sin chog rìghre Chanaain ann an Taan-
ach làimh ri uisgeachaibh Mhegido ; cha
do ghabh iad buannachd air bith airgid[n].
20 O nèamh[p] chog na reultan ; o'n
sligheannaibh àrda chog iad an aghaidh
Shisera.
21 Sguab sruth Chisoin air falbh iad[s],
an seann sruth sin, sruth Chisoin. O
m'anam, shaltair thu sìos neart[u].
22 An sin bhruthadh ionganna nan each
le leumnaich, leumnaich an *aona* cumh-
achdach.
23 Mallaichibh-se Meros, (thubhairt ain-
geal an Tighearna ;) mallaichibh gu mòr
a luchd-àiteachaidh ; a chionn[w] nach
d'thàinig iad gu còmhnadh an Tighearna[x],
gu còmhnadh an Tighearn' an aghaidh
nan cumhachdach.
24 Beannaichte os ceann bhan bithidh
Iael bean Hebeir a' Chenich ; beannaichte
bithidh i os ceann bhan anns a' bhùth.
25 Dh'iarr e uisge[a], thug i *dha* bainne ;
ann an soitheach uasal thug i a làthair ìm.
26 Chuir i a làmh ris an tarrainn, a

R.C. 1256.

làmh dheas ri ord an luchd-oibre : agus
leis an ord bhuail i Sisera ; bhuail i a
cheann, agus lot i, agus shàth i troimh a
leth-cheann.
27 Aig a cosaibh chrom e, thuit e, luidh
e sìos : aig a cosaibh chrom e, thuit e ;
far an do chrom e, an sin thuit e sìos
marbh.
28 A mach air uinneig dh'amhairc
màthair Shisera, agus ghlaodh i troimh
'n chléith[b], C'ar son a tha 'charbad co
fhad a' teachd? c'ar son a tha rothan a
charbaid a' deanamh moille?
29 Fhreagair a bain-tighearnan glic i,
seadh, thug i freagradh dhi féin,
30 Nach d'fhuair iad, *nach* 'eil iad a'
roinn na creiche[d]? maighdean *no* dhà
do gach fear? creach iomadh-dathach
do Shisera, creach iomadh-dathach a
dh'obair snàthaide, iomadh - dathach a
dh'obair snàthaide air gach taobh, air son
mhuinealan *na muinntir sin* a ghlacas a'
chreach?
31 Mar sin rachadh as do d' naimhdibh
uile[g], a Thighearn' : ach *bitheadh* iadsan
leis an ionmhuinn e mar a' ghrian[h] an
uair a théid i mach 'n *a* neart[j]. Agus
bha fois aig an tìr ré dhà fhichead
bliadhna.

## CAIB. VI.

1 *Air sgàth am peacaidh shàruicheadh clann Israeil le Midian.* 8 *Chuireadh fàidh d'an ionnsuidh, a thug achmhasan dhoibh.* 11 *Chuir aingeal an Tighearna Gideon g'an saoradh.*

AGUS rinn clann Israeil olc ann an
sùilibh an Tighearn'[m], agus thug an
Tighearna thairis iad do làimh Mhidiain[n]
ré sheachd bliadhna.
2 Agus bhuadhaich làmh Mhidiain an
aghaidh Israeil : *agus* air sgàth nam Mid-
ianach rinn clann Israeil dhoibh féin na
sluic[p] a *tha* 's na beanntaibh, agus na
h-uamhan, agus na daingnichean làidir.
3 Agus thachair, an uair a chuir clann
Israeil *sìol*, gu-n d' thàinig na Midianaich
a nìos, agus na h-Amalecich, agus clann
na h-àird' an ear, thàinig eadhon iadsan
a nìos 'n an aghaidh,
4 Agus champaich iad 'n an aghaidh,
agus mhill iad toradh na talmhainn[u], gus
an tig thu gu Gasa : agus cha d'fhàg iad
teachd an tìr sam bith do Israel, aon chuid
caora, no bò, no asal.
5 Oir thàinig iad a nìos le'n spréidh,
agus le'm bùthaibh, agus thàinig iad mar
na locuist air lìonmhoireachd[v] ; *oir* bha 'n
dà chuid iad féin agus an càmhalan gun
àireamh : agus chaidh iad a steach do'n
tìr a chum a milleadh.
6 Agus thugadh Israel gu bochdainn ro
mhòir leis na Midianaich ; agus ghlaodh
clann Israeil ris an Tighearn'[w].
7 Agus an uair a ghlaodh clann Israeil
ris an Tighearn' air son nam Midianach,
8 Chuir an Tighearna fàidh dh'ionnsuidh
chloinn Israeil, agus thubhairt e riu, Mar

[a] Salm 44. 2, 3
[b] Dàn 2. 9
[c] 2 Ri. 17. 35-39
[d] Ecs. 15. 9, 10
[e] Eabh. 11. 32
[f] caib. 13. 3
[g] Salm 92. 9
[h] 2 Sam. 23. 4; Salm 37. 6; Gnà. 4. 18
[i] Gen. 25. 22
[j] Salm 19. 5
[k] Salm 77. 7-9; 89. 49
[l] Eabh. 11. 32
[m] caib. 2. 19
[n] Hab. 3. 7
[o] 1 Sam. 9. 21
[p] 1 Sam. 13. 6
[q] Ecs. 3. 12
[r] Isa. 41. 15, 16
[s] rann. 36-40; 2 Ri. 20. 8; Salm 86. 17; Isa. 7. 11
[t] Gen. 18. 3, 5
[u] Lebh. 26. 16; Deut. 28. 30
[v] caib. 7. 12; Ier. 46. 23
[w] Hos. 5. 15

so tha an Tighearna, Dia Israeil ag ràdh,
Thug mi nìos sibh o'n Eiphit, agus thug
mi mach sibh á tigh na daorsa ;
9 Agus shaor mi sibh á làimh nan Eiphit-
each, agus á làimh nan uile a rinn fòirn-
eart oirbh, agus dh'fhuadaich mi mach
iad roimhibh[a], agus thug mi dhuibh am
fearann :
10 Agus thubhairt mi ribh, *Is* mise an
Tighearna 'ur Dia ; na bitheadh eagal
dhiathan nan Amorach oirbh[c], muinntir
*a tha* sibh a chòmhnuidh 'n am fearann :
ach cha d'éisd sibh ri m' ghuth.
11 Agus thàinig aingeal an Tighearn',
agus shuidh e fo dharaig a *bha* ann an
Ophrah, a *bhuin* do Ioas an t-Abi-esrach :
agus *bha* a mhac Gideon[e] a' bualadh arbh-
air ann an amar-bruthaidh an fhìona, gu
'fholach o na Midianaich.
12 Agus dh'fhoillsich aingeal an Tigh-
earn' e féin da[f], agus thubhairt e ris, *Tha*
an Tighearna maille riut, a dhuine thréin
ann an neart.
13 Agus thubhairt Gideon ris, Och mo
thighearna, ma tha'n Tighearna maille
ruinn[i], c'ar son a thàinig so uile oirnn?
agus c'àit am bheil a mhìorbhuilean uile
a dh'innis ar n-aithriche dhuinn[k], ag ràdh,
Nach d'thug an Tighearna sinn a nìos o'n
Eiphit? ach a nis thréig an Tighearna sinn,
agus thug e thairis sinn do làimh nam
Midianach.
14 Agus dh'amhairc an Tighearn' air,
agus thubhairt e, Imich ann ad neart so[l],
agus saoraidh tu Israel o làimh nam Mid-
ianach : nach do chuir mise *uam* thu?
15 Agus thubhairt e ris, Och mo Thigh-
earna, cia leis a shaoras mise Israel?
feuch, *tha* mo theaghlach bochd ann am
Manaseh, agus *is* mise a's lugha ann an
tigh m'athar[o].
16 Agus thubhairt an Tighearna ris,
Gu cinnteach bithidh mise maille riut[q],
agus buailidh tu na Midianaich mar aon
duine[r].
17 Agus thubhairt e ris, Ma fhuair mi
nis deadh - ghean a'd' shùilibh, an sin
nochd comharadh[s] dhomh gur tusa *a tha*
'labhairt rium.
18 Na falbh á so[t], guidheam ort, gus
an tig mi a d'ionnsuidh, agus gu-n toir
mi mach mo thiodhlac, agus gu-n cuir mi
a'd' làthair *e*. Agus thubhairt e, Fanaidh
mi gus an tig thu a rìs.
19 Agus chaidh Gideon a stigh, agus
dheasaich e meann de na gabhraibh, agus
ephah phlùir 'n a bhreacagaibh neo-ghoirt-
ichte : an fheòil chuir e ann am bascaid,
agus an sùgh chuir e ann am poit, agus
thug e mach *iad* d'a ionnsuidh fo 'n
daraig, agus chuir e 'n a làthair *iad*.
20 Agus thubhairt aingeal Dhé ris,
Gabh an fheòil, agus na breacagan neo-
ghoirtichte, agus cuir *iad* air a' charraig
so, agus taom a mach an sùgh. Agus
rinn e mar sin.
21 An sin chuir aingeal an Tighearna

mach bàrr a' bhata a *bha* 'n a làimh, agus
bhean e ris an fheòil, agus ris na breacag-
aibh neo-ghoirtichte; agus dh'éirich teine
suas as a' charraig[b], agus loisg e 'n fheòil,
agus na breacagan neo-ghoirtichte. An
sin chaidh aingeal an Tighearn' as a sheall-
adh.
22 Agus an uair a thuig Gideon gu-m
*b'e* aingeal an Tighearn' a bh'ann, thubh-
airt Gideon, Och, a Thighearna Dhé! a
chionn gu-m faca mi aingeal an Tighearn'
aghaidh ri h-aghaidh[d].
23 Agus thubhairt an Tighearna ris,
Sìth dhuit; na bitheadh eagal ort: cha-n
fhaigh thu bàs[e].
24 Agus thog Gideon altair an sin do'n
Tighearn', agus thug e Iehobhah-salom[2]
mar ainm oirre: gus an là 'n diugh *tha* i
fathast ann an Ophrah nan Abi-esrach.
25 Agus air an oidhche sin féin thubh-
airt an Tighearna ris, Gabh an tarbh òg
aig d'athair, agus an dara tarbh *a tha*
seachd bliadhna dh'aois, agus tilg sìos
altair Bhaail a *th'*aig d'athair, agus gearr
sìos an doire[g] a *tha* làimh rithe;
26 Agus tog altair do'n Tighearna do
Dhia air mullach na carraige so, ann an
ordugh, agus gabh an dara tarbh, agus
thoir suas ìobairt-loisgte le fiodh an doire
a ghearras tu sìos.
27 An sin ghabh Gideon deichnear
dhaoine d'a sheirbhisich, agus rinn e mar
a thubhairt an Tighearna ris: agus thar-
ladh, a chionn gu-n robh eagal teaghlaich
'athar air, agus dhaoine a' bhaile, air chor
as nach b'urrainn e 'dheanamh 's an là,
gu-n d'rinn e 's an oidhche *e*.
28 Agus an uair a dh'éirich daoine a'
bhaile gu moch anns a' mhaduinn, feuch,
bha altair Bhaail air a tilgeadh sìos, agus
bha an doire *a bha* làimh rithe air a
ghearradh sìos, agus bha 'n dara tarbh air
'ìobradh air an altair *a* thogadh.
29 Agus thubhairt iad gach aon r'a
chéile, Cò rinn an ni so? agus an uair a
dh'fhiosraich agus a rannsaich iad, thubh-
airt iad, Is e Gideon mac Ioais a rinn an
ni so.
30 An sin thubhairt daoine a' bhaile ri
Ioas, Thoir a mach do mhac, a chum gu-m
bàsaich e; a chionn gu-n do thilg e sìos
altair Bhaail, agus gu-n do ghearr e sìos
an doire a *bha* làimh rithe.
31 Agus thubhairt Ioas riusan uile a
sheas 'n a aghaidh, an tagair sibh air son
Bhaail? an saor sibh e? esan a thagras
air a shon, cuirear gu bàs e, am feadh is
*i 'mhaduinn a tha fathast ann*: ma's dia
e, tagradh e air a shon féin, a chionn gu-n
do thilgeadh sìos 'altair.
32 Uime sin, air an là sin féin thug e[3]
Ierubaal[n] mar ainm air, ag ràdh, Tagradh
Baal 'n a aghaidh, a chionn gu-n do thilg-
eadh sìos 'altair.
33 An sin bha na Midianaich uile[p],
na h-Amalecich, agus clann na h-àirde 'n
ear air cruinneacheadh r'a chéile, agus

R.C. 1249.

[1] *sgeadaich.*
[a] caib. 3. 10
[b] Lebh. 9. 24
1 Ri. 18. 38
2 Each. 7. 1
[!] Air. 10. 3
[d] caib. 13. 22, 23
Isa. 6. 5-8
[e] Gen. 32. 30
[f] Ecs. 4. 1
[2] *AN TIGHEARNA gu-n toir sìth,*
*Gen. 22. 14; Ecs. 17. 15; Ier. 33. 16; Ese. 48. 35.*
[g] Deut. 7. 5
[h] Isa. 35. 7
[i] Gen. 18. 32
[j] Salm 107. 33, 35
Isa. 50. 2
[k] caib. 6. 32
[l] Deut. 8. 17
Isa. 10. 13
Ròm. 11. 18
1 Cor. 1. 29
2 Cor. 4. 7
[m] Deut. 20. 8
[3] 's e sin, *Tagradh Baal.*
[n] 1 Sam. 12. 11
2 Sam. 11. 21, *Ierubeset;* 's e sin, *Tagradh an ni nàrach,*
Hos. 9. 10
[o] Salm 33. 16
[p] rann 3

chaidh iad a null, agus champaich iad
ann an gleann Iesreeil.
34 Ach thàinig[1] spiorad an Tighearn'[a]
air Gideon, agus shéid e trompaid[c], agus
ghairm e Abieser 'n a dhéigh.
35 Agus chuir e teachdairean air feadh
Mhanaseh uile, a chruinnicheadh mar an
ceudna 'n a dhéigh: agus chuir e teachd-
airean gu Aser, agus gu Sebulun, agus
gu Naphtali; agus thàinig iad a nìos 'n
an coinneamh.
36 Agus thubhairt Gideon ri Dia, Ma
shaoras tu Israel le m' làimh-sa, mar a
thubhairt thu,
37 Feuch, cuiridh mi lomradh olla air
an urlar-bhualaidh[f]; *agus* ma bhitheas
an drùchd air an lomradh a mhàin, agus
tiormachd air an talamh uile, an sin
bithidh fios agam gu-n saor thu Israel le
m' làimh, mar a thubhairt thu.
38 Agus bha e mar sin: oir dh'éirich e
gu moch air an là màireach, agus theann
e an lomradh cuideachd, agus dh'fhàisg e
an drùchd as an lomradh, làn cuaiche
dh'uisge[h].
39 Agus thubhairt Gideon ri Dia, Na
bitheadh do chorruich teth a'm' aghaidh[i],
agus labhraidh mi a mhàin an aon uair
so: leig dhomh dearbhadh, guidheam
ort, an uair so a mhàin leis an lomradh;
bitheadh a nis tiormachd air an lomradh
a mhàin, agus air an talamh uile bitheadh
drùchd.
40 Agus rinn Dia mar sin air an oidhche
sin[j]: agus bha tiormachd air an lomradh
a mhàin, agus air an talamh uile bha
drùchd.

## CAIB. VII.

1 *Armailt Ghideoin:* 9 *Thugadh misneach dha le aisling, agus a h-eadar-mhìneachadh.* 25 *Ghlacadh Oreb agus Seeb.*

AN sin dh'éirich Ierubaal[k], (eadhon
Gideon,) agus an sluagh uile a *bha*
maille ris, suas gu moch, agus champaich
iad làimh ri tobar Haroid: agus bha
feachd nam Midianach air an taobh mu
thuath dhiubh, làimh ri sliabh Mhoreh,
anns a' ghleann.
2 Agus thubhairt an Tighearna ri
Gideon, *Tha* an sluagh a tha maille riut
tuilleadh as lìonmhor gu mise a thoirt
nam Midianach 'n an làimh, air eagal
gu-n deanadh Israel uaill a'm' aghaidh[l],
ag ràdh, Shaor mo làmh féin mi.
3 Agus a nis uime sin gairm ann an
cluasaibh an t-sluaigh, ag ràdh, Ge b'e
neach air am bheil eagal agus geilt[m],
pilleadh e, agus imicheadh e gu moch
o shliabh Ghilead. Agus phill de'n
t-sluagh dà mhìle 'ar fhichead, agus
dh'fhan deich mìle.
4 Agus thubhairt an Tighearna ri
Gideon, *Tha* an sluagh fathast *tuilleadh*
*as* lìonmhor[o]; thoir sìos iad a dh'ionnsuidh
an uisge, agus dearbhaidh mise dhuit iad
an sin: agus tarlaidh, ge b'e *fear* mu'n
abair mise riut, Théid am *fear* so maille

riut, gu-n téid esan maille riut; agus ge
b'e *fear* mu'n abair mi riut, Cha téid am
*fear* so maille riut, nach téid esan ann.
5 Mar sin thug e sìos an sluagh a
dh'ionnsuidh an uisge: agus thubhairt an
Tighearna ri Gideon, Gach aon a dh'im-
licheas an t-uisge le 'theangaidh, mar a
dh'imlicheas cù, cuiridh tu esan air leth;
mar an ceudna gach aon a chromas sìos
air a ghlùinibh a dh'òl.
6 Agus b'e àireamh na muinntir a
dh'imlich, *a' cur* an làimhe r'am beul, tri
cheud fear: ach chrom a' chuid eile uile de'n
t-sluagh sìos air an glùinibh a dh'òl uisge.
7 Agus thubhairt an Tighearna ri
Gideon, Leis an tri cheud fear so a
dh'imlich, saoraidh mise sibh[a], agus bheir
mi na Midianaich thairis do d' làimh:
agus rachadh am mòr-shluagh uile, gach
duine d'a àite féin.
8 Agus ghabh an sluagh lòn 'n an
làimh, agus an trompaidean: agus gach
fear *eile* a dh'Israel chuir e air falbh,
gach aon d'a bhùth, agus ghléidh e an tri
cheud fear so. Agus bha sluagh Mhidiain
foidhe anns a' ghleann.
9 Agus air an oidhche sin féin[e] thubh-
airt an Tighearna ris, Eirich, falbh sìos a
dh'ionnsuidh an fheachd, oir thug mise
thairis e do d' làimh[f].
10 Ach ma tha eagal ort dol sìos,
falbh-sa agus Phurah d'òglach sìos a
dh'ionnsuidh an fheachd:
11 Agus cluinnidh tu[h] ciod a their
iad[i]; agus 'n a dhéigh sin neartaichear
do làmhan, agus théid thu sìos a dh'ionn-
suidh an fheachd. An sin chaidh e sìos
maille ri Phurah 'òglach, gu taobh a muigh
nan daoine armaichte a *bha* 's an fheachd.
12 Agus bha na Midianaich, agus na
h-Amalecich, agus clann na h-àird' an ear
uile 'n an luidhe 's a' ghleann mar na
locuist[l] air lìonmhoireachd; agus *bha* an
càmhalan gun àireamh, mar a'ghaineamh
a *tha* air tràigh na fairge air lìonmhoir-
eachd.
13 Agus an uair a thàinig Gideon,
feuch, *bha* duine ag innseadh aislinge d'a
chompanach, agus thubhairt e, Feuch,
chunnaic mi aisling, agus, feuch, thàinig
breacag a dh'aran eòrna[o] car air char a
stigh do champ Mhidiain, agus thàinig i
gu bùth, agus bhuail i e, agus thuit e,
agus thilg i bun os ceann e, agus thuit
am bùth sìos.
14 Agus fhreagair a chompanach, agus
thubhairt e, Cha ni sam bith so ach
claidheamh Ghideoin mhic Ioais, duine
de Israel: thug Dia thairis d'a làimh-san
Midian, agus an sluagh uile.
15 Agus an uair a chuala Gideon
aithris na h-aislinge, agus a h-eadar-
mhìneachadh, rinn e aoradh; agus phill
e gu feachd Israeil, agus thubhairt e,
Eiribh, oir thug an Tighearna thairis d'ur
làimh feachd Mhidiain.
16 Agus roinn e 'n tri cheud fear 'n an
tri chuideachdaibh, agus chuir e trompaid
ann an làimh gach aon diubh, maille
ri soithichibh falamh, agus lòchranaibh
anns na soithichibh.
17 Agus thubhairt e riu, Amhaircibh
ormsa, agus deanaibh-se mar an ceudna:
agus, feuch, an uair a thig mi gu taobh a
mach a' chaimp, tarlaidh, mar a ni mise,
mar sin gu-n dean sibhse.
18 'N uair a shéideas mise le trompaid,
mi féin agus iadsan uile a *tha* maille rium,
an sin séidibh-se na trompaidean mar an
ceudna mu thimchioll a' chaimp uile,
agus abraibh, *Claidheamh* an Tighearn'
agus Ghideoin.
19 Mar sin thàinig Gideon agus an
ceud fear a *bha* maille ris, gu taobh a
mach a' chaimp, ann an toiseach na faire
meadhonaich; agus cha robh iad ach air
ùr-shuidheachadh na faire[b]: agus shéid
iad na trompaidean[c], agus bhris iad na
soithichean a *bha* 'n an làimh[d].
20 Agus shéid na tri chuideachdan na
trompaidean, agus bhris iad na soithich-
ean, agus chum iad na lòchrain 'n an
làimh chlì, agus na trompaidean 'n an
làimh dheis gu séideadh *leo*: agus ghlaodh
iad, Claidheamh an Tighearn' agus
Ghideoin.
21 Agus sheas iad gach duine 'n a àite
féin[g] mu thimchioll a' chaimp: agus
bhriseadh am feachd uile, agus ghlaodh
iad, agus theich iad.
22 Agus shéid an tri cheud na trompaid-
ean[j], agus chuir an Tighearna claidheamh
gach duine an aghaidh a chompanaich[k],
eadhon air feadh an fheachd uile; agus
theich an sluagh gu Betsitah ann an
Sererat, *agus* gu crìch Abeil-meholah,
làimh ri Tabat.
23 Agus chruinnicheadh fir Israeil r'a
chéile á Naphtali, agus á Aser, agus á
Manaseh uile, agus chaidh iad air tòir nam
Midianach.
24 Agus chuir Gideon teachdairean air
feadh sléibh Ephraim uile[m], ag ràdh, Thig-
ibh a nuas an aghaidh nam Midianach,
agus glacaibh rompa na h-uisgeacha gu
Bet-barah[n] agus Iordan. An sin chruinn-
icheadh fir Ephraim uile ri 'chéile, agus
ghlac iad na h-uisgeacha gu Bet-barah
agus Iordan.
25 Agus ghlac iad dà cheannard nam
Midianach[p], Oreb agus Seeb; agus mharbh
iad Oreb air carraig Oreib, agus Seeb,
mharbh iad aig amar-bruthaidh fìona
Sheeib, agus chaidh iad air tòir Mhidiain,
agus thug iad cinn Oreib agus Sheeib gu
Gideon air an taobh eile de Iordan.

## CAIB. VIII.

1 *Shiothaicheadh fir Ephraim.* 11 *Ghlacadh Seba agus Salmuna.* 33 *Iodhol-aoradh chloinn Israeil.*

AGUS thubhairt fir Ephraim[q] ris, Ciod
e an ni so a rinn thu oirnn, nach do
ghairm thu oirnn an uair a chaidh thu a

R.C. 1249.

[a] 1 Sam. 14. 6
[b] 1 Tes. 5. 3
[c] rann 3
[d] rann 16
[e] Gen. 46. 2, 3
[f] Ios. 1. 5, 9
[g] Ecs. 14. 13, 14; 2 Each. 20. 17
[h] Gen. 24. 14; 1 Sam. 14. 9, 10
[i] rann. 13-15
[j] Ios. 6. 16, 20
[k] Salm 83. 9; Isa. 9. 4; 1 Sam. 14. 20; 2 Each. 20. 23
[l] caib. 6. 5, 33; 8. 10; Salm 118. 10-12
[m] caib. 3. 27, 28
[n] Eoin 1. 28
[o] 1 Cor. 1. 27
[p] caib. 8. 3; Salm 83. 11, 12
[q] caib. 12. 1; 2 Sam. 19. 41

chogadh an aghaidh nam Midianach?
agus throid iad ris gu geur.
2 Agus thubhairt e riu, Ciod a nis a
rinn mise mar *a rinn* sibhse? Nach
fearr dìoghlum fhìon-dhearcan Ephraim
na fìon-fhoghar Abieseir?
3 Thug Dia thairis d'ur làimh ceann-
ardan Mhidiain, Oreb agus Seeb: agus
ciod a b'urrainn mis' a dheanamh mar *a
rinn* sibhse? An sin thraogh am fearg
ris, an uair a thubhairt e sin[c].
4 Agus thàinig Gideon gu Iordan, *agus*
chaidh e thairis, e féin, agus an tri cheud
fear a *bha* maille ris, sgìth, gidheadh air
*an* tòir.
5 Agus thubhairt e ri fir Shucoit[d], Thug-
aibh, guidheam oirbh, builionnan arain
do'n t-sluagh a *tha* 'g am leantuinn; oir
*tha* iad sgìth, agus *tha* mi air tòir Sheba
agus Shalmuna, rìghre Mhidiain.
6 Agus thubhairt ceannardan Shucoit,
Am *bheil* làmhan Sheba agus Shalmuna
nis ann ad làimh, gu-n tugamaid aran do
d'armailt?
7 Agus thubhairt Gideon, Uime sin an
uair a bheir an Tighearna Seba agus
Salmuna thairis do m' làimh[e], an sin
reubaidh mi 'ur feòil le sgitheach an
fhàsaich, agus le drisibh.
8 Agus chaidh e suas á sin gu Penuel[f],
agus labhair e riusan air a' mhodh cheud-
na: agus fhreagair daoine Phenueil e,
mar a fhreagair daoine Shucoit.
9 Agus labhair e cuideachd ri daoinibh
Phenueil, ag ràdh, 'N uair a thig mi a rìs
ann an sìth[h], brisidh mi sìos an tùr so[i].
10 A nis *bha* Seba agus Salmuna ann
an Carcor, agus an slòigh maille riu, mu
thimchioll cùig mìle deug *fear*, an t-iomlan
a dh'fhàgadh de shlòigh cloinne na h-àird'
an ear uile: oir thuit ceud agus fichead
mìle fear a tharruing claidheamh.
11 Agus chaidh Gideon suas air slighe
na muinntir a tha 'n an còmhnuidh ann am
bùthaibh, air an làimh an ear de Nobah[k],
agus de Iogbehah, agus bhuail e 'n sluagh;
oir bha an sluagh gun umhail[l].
12 Agus an uair a theich Seba agus Sal-
muna, chaidh e air an tòir, agus ghlac e
dà rìgh Mhidiain[n] Seba agus Salmuna,
agus chuir e geilt air an t-sluagh uile.
13 Agus phill Gideon mac Ioais o'n
chath roimh *éirigh* na gréine,
14 Agus ghlac e òig-fhear de dhaoinibh
Shucoit, agus dh'fhiosraich e dheth: agus
sgrìobh e dha *ainmean* cheannardan Shu-
coit, agus a sheanairean, tri fichead agus
seachd fir dheug.
15 Agus thàinig e gu fir Shucoit, agus
thubhairt e, Feuchaibh, Seba agus Sal-
muna a thilg sibh suas orm[r], ag ràdh,
Am *bheil* làmhan Sheba agus Shalmuna
nis a'd' làimh, gu-n tugamaid aran do d'
dhaoinibh a *tha* sgìth?
16 Agus ghlac e seanairean a' bhaile,
agus *ghabh e* sgitheach an fhàsaich, agus
drisean, agus leo so reub[1] e fir Shucoit.

R.C. 1249.

[a] rann 9
[b] caib. 4. 6 Salm 89. 12
[c] Gnà. 15. 1; 25. 15
[d] Gen. 33. 17 Salm 60. 6
[e] rann 16
[f] Gen. 32. 30 1 Ri. 12. 25
[g] 1 Sam. 8. 7; 10. 19; 12. 12 Isa. 33. 22; 63. 19
[h] 1 Ri. 22. 27
[i] rann 17
[j] Gen. 25. 13; 37. 25, 28
[k] Air. 33. 35, 42
[l] caib. 18. 27 1 Tes. 5. 3
[m] caib. 17. 5
[n] Salm 83. 11
[o] caib. 6. 24
[p] Salm 106. 39
[q] Deut. 7. 16
[r] rann. 6, 7
[s] caib. 9. 2, 5
1 *theagaisg.*
[t] caib. 9. 18

17 Agus leag e sìos tùr Phenueil[a], agus
mharbh e fir a' bhaile.
18 An sin thubhairt e ri Seba agus ri
Salmuna, Ciod a' ghnè dhaoine a mharbh
sibh ann an Tabor[b]? Agus fhreagair iad,
Mar *tha* thusa, is amhuil *a bha* iadsan;
gach aon cosmhuil ri cloinn rìgh.
19 Agus thubhairt e, *B'iad sin* mo
bhràithrean-sa, mic mo mhàthar: *mar* is
beò an Tighearna, nan do ghleidh sibh
beò iadsan, cha mharbhainn-sa sibhse.
20 Agus thubhairt e ri Ieter a cheud-
ghin, Eirich, marbh iad: ach cha do
tharruing an t-òganach a chlaidheamh;
oir bha eagal air, a chionn gu-n robh e
fathast 'n a òganach.
21 An sin thubhairt Seba agus Salmuna,
Eirich féin, agus buail oirnn: oir mar
an duine, *tha* a neart. Agus dh'éirich
Gideon, agus mharbh e Seba agus Sal-
muna, agus thug e leis na h-usgraichean
a *bh'*air amhaichibh an càmhalan.
22 An sin thubhairt fir Israeil ri
Gideon, Bi-sa a'd' uachdaran oirnn, thu
féin, agus do mhac, agus mac do mhic
mar an ceudna; oir shaor thu sinn á
làimh Mhidiain.
23 Agus thubhairt Gideon riu, Cha
bhi mis' a'm' uachdaran oirbh, ni mò a
bhitheas mo mhac 'n a uachdaran oirbh;
bithidh an Tighearna 'n a uachdaran
oirbh[g].
24 Agus thubhairt Gideon riu, Dh'iarr-
ainn aon athchuinge oirbh, gu-n tugadh
gach duine dhibh cluas-fhàinnean a
chreiche dhomh: (oir bha cluas-fhàinnean
òir aca, a chionn gu-*m b'* Ismaelich iad[j].)
25 Agus fhreagair iad, Bheir sinne gu
toileach *dhuit iad*. Agus sgaoil iad eud-
ach, agus thilg iad an sin, gach duine
cluas-fhàinnean a chreiche.
26 Agus b'e cothrom nan cluas-fhàinn-
ean òir a dh'iarr e mìle agus seachd ceud
*secel* òir, a thuilleadh air usgraichibh,
agus cluigeinibh, agus eudach corcuir a
*bh'*air rìghribh Mhidiain, agus a thuilleadh
air na slabhraidhibh a *bh'*air amhaichibh
an càmhalan.
27 Agus rinn Gideon ephod dheth[m],
agus chuir e i 'n a bhaile féin, *eadhon* ann
an Ophrah[o]; agus chaidh Israel uile an
sin le strìopachas 'n a déigh[p]; agus rinn-
eadh *sin* 'n a ribe[q] do Ghideon agus d'a
thigh.
28 Mar so chiosnaicheadh Midian roimh
chloinn Israeil, agus cha do thog iad an
ceann tuilleadh: agus bha fois aig an tìr
ré dhà fhichead bliadhna ann an làithibh
Ghideoin.
29 Agus chaidh Ierubaal mac Ioais,
agus ghabh e còmhnuidh 'n a thigh féin.
30 Agus bha aig Gideon deichnear agus
tri fichead mac[s] a thàinig o 'leasraidh féin;
oir bha mòran bhan aige.
31 Agus a choimhleabach a *bha* ann
an Sechem, rug ise mar an ceudna mac
dha, air an d'thug e Abimelech mar ainm[t].

32 Agus fhuair Gideon mac Ioais bàs ann an deadh shean aois[a], agus dh'adhlaiceadh e ann an uaigh Ioais 'athar, ann an Ophrah nan Abi-esrach.

33 Agus co luath 's a fhuair Gideon bàs, phill clann Israeil a rìs, agus chaidh iad le strìopachas an déigh Bhaalim, agus rinn iad Baal-berit[b] 'n a dhia dhoibh féin.

34 Agus cha do chuimhnich clann Israeil an Tighearn' an Dia[c], a shaor iad á làimh an naimhdean uile air gach taobh :

35 Ni mò a nochd iad caoimhneas do thigh Ierubaail[e], *eadhon* Ghideoin, a réir a' mhaitheis *sin* uile a nochd e do Israel.

## CAIB. IX.

1 *Rinneadh Abimelech 'n a rìgh.* 7 *Thug Iotam, le cosamhlachd, achmhasan do mhaithean Shecheim, agus roimh-innis e an sgrios.*

AGUS chaidh Abimelech mac Ierubaail do Shechem[g], gu bràithribh a mhàthar, agus labhair e riu, agus ri teaghlach tighe 'athar a mhàthar uile, ag ràdh,

2 Labhraibh, guidheam oirbh, ann an cluasaibh mhaithean Shecheim uile, Cia dhiubh *is* fearr dhuibh tri fichead agus deichnear fhear[i] (*eadhon* mic Ierubaail uile) a bhi 'n an uachdarain oirbh, no aon fhear a bhi 'n a uachdaran oirbh? cuimhnichibh mar an ceudna gur mise 'ur cnàimh agus 'ur feòil[k].

3 Agus labhair bràithrean a mhàthar uime ann an cluasaibh mhaithean Shecheim uile na briathra sin uile : agus dh'aom an cridheachan an déigh Abimeleich ; oir thubhairt iad, *Is* e ar bràthair e.

4 Agus thug iad dha tri fichead agus deich *buinn* airgid á tigh Bhaail-bherit[n]; leis an do thuarasdalaich Abimelech daoine faoin[o] agus eutrom, a lean e.

5 Agus chaidh e gu tigh 'athar ann an Ophrah, agus mharbh e a bhràithre[q], mic Ierubaail, *eadhon* deichnear agus tri fichead fear, air aon chloich : gidheadh, dh'fhàgadh Iotam am mac a b'òige aig Ierubaal ; oir dh'fholaich se e féin.

6 Agus chruinnich maithean Shecheim uile r'a chéile, agus tigh Mhilo uile, agus chaidh iad agus rinn iad Abimelech 'n a rìgh, làimh ri còmhnard a' charraigh[1] a *bha* ann an Sechem.

7 Agus an uair a dh'innis iad *so* do Iotam, chaidh e agus sheas e air mullach sléibh Gheridsim[t], agus thog e suas a ghuth, agus ghlaodh e, agus thubhairt e riu, Eisdibh riumsa, sibhse, a mhaithean Shecheim, a chum gu-n éisd Dia ribhse.

8 Chaidh na craobhan a mach *air àm àraidh* a dh'ungadh rìgh os an ceann[v] féin, agus thubhairt iad ris a' chrann-olaidh, Bi-sa a'd' rìgh oirnn.

9 Ach thubhairt an crann-olaidh riu, Am fàgainn-sa mo reamhrachd[x], leis am bheil iad leam-sa 'toirt urraim do Dhia agus do dhuine, agus an rachainn gu bhi air m'àrdachadh os ceann nan craobh ?

R.C. 1209.

[a] Gen. 25. 8
Iob 5. 26
[b] caib. 9. 4
[c] Salm 78. 11, 42
106. 13, 21
[d] Gnà. 31. 6
Ecl. 10. 19
[e] caib. 9. 16-29
[f] Isa. 30. 2
Dan. 4. 12
Hos. 14. 7
[g] caib. 8. 31
[h] rann 20
Air. 21. 28
Ese. 19. 14
Isa. 2. 13
Ese. 31. 3
[i] caib. 8. 30
[j] caib. vii.
[k] Gen. 29. 14
[l] rann. 5, 6
caib. 8. 35
[m] caib. 8. 31
[n] caib. 8. 33
[o] caib. 11. 3
2 Each. 13. 7
Gnà. 12. 11
Gnio. 17. 5
[p] Isa. 8. 6
Phil. 3. 3
Seum. 4. 16
[q] 2 Ri. 11. 1, 2
[r] rann. 15, 56, 57
1 no, *na daraig, Ios. 24. 26.*
[s] 2 Sam. 20. 14
[t] Ios. 8. 33
Eoin 4. 20
[u] 1 Sam. 16. 14
1 Ri. 12. 15
22. 22, 23
Isa. 19. 14
2 Tes. 2. 11, 12
[v] 2 Ri. 14. 9
[w] Isa. 33. 1
[x] Salm 104. 15
[y] 1 Ri. 2. 32
Est. 9. 25
Salm 7. 16

10 Agus thubhairt na craobhan ris a' chrann-fhìge, Thig-sa *agus* bi 'ad rìgh oirnn.

11 Ach thubhairt an crann-fìge riu, Am fàgainn-sa mo mhillseachd, agus mo dheadh mheas, agus an rachainn gu bhi air m'àrdachadh os ceann nan craobh ?

12 Agus thubhairt na craobhan ris an fhìonain, Thig-sa, *agus* bi 'ad rìgh oirnn.

13 Agus thubhairt an fhìonain riu, Am fàgainn-sa m'fhìon, a tha 'toirt subhachais do Dhia agus do dhuine[d], agus an rachainn gu bhi air m'àrdachadh os ceann nan craobh?

14 An sin thubhairt na craobhan uile ris an dris, Thig-sa, *agus* bi 'ad rìgh oirnn.

15 Agus thubhairt an dris ris na craobhan, Ma's e 'us da rìreadh gu-n ung sibh mise a'm' rìgh oirbh, thigibh, cuiribh 'ur dòchas a'm' sgàile-sa[f] : agus mur *dean sibh so*, thigeadh teine mach as an dris, agus loisgeadh e seudair[h] Lebanoin.

16 A nis uime sin, ma rinn sibh gu fìrinneach agus gu tréibhdhireach an uair a rinn sibh Abimelech 'n a rìgh, agus ma bhuin sibh gu maith ri Ierubaal agus r'a thigh, agus ma rinn sibh ris a réir toilltleanais a làmh ;

17 (Oir chog m'athair-sa air 'ur son[j], agus chuir e 'anam ann an cunnart mòr, agus shaor e sibh á làimh Mhidiain ;

18 Agus tha sibh air éirigh suas an aghaidh tighe m'àthar-sa[l] an diugh, agus mharbh sibh a mhic, tri fichead agus deichnear fhear, air aon chloich, agus rinn sibh Abimelech, mac a bhanoglaich[m], 'n a rìgh os ceann mhaithean Shecheim, a chionn gur e 'ur bràthair e :)

19 Uime sin, ma bhuin sibh gu fìrinneach agus gu tréibhdhireach ri Ierubaal agus r'a thigh an diugh, deanaibh gairdeachas ann an Abimelech[p], agus deanadh esan mar an ceudna gairdeachas annaibh-se :

20 Ach mur *do rinn sibh mar sin*, thigeadh teine a mach o Abimelech[r], agus loisgeadh e maithean Shecheim, agus tigh Mhilo ; agus thigeadh teine a mach o mhaithibh Shecheim, agus o thigh Mhilo, agus loisgeadh e Abimelech.

21 Agus ruith Iotam air falbh, agus theich e, agus chaidh e gu Beer[s], agus ghabh e còmhnuidh an sin, air eagal Abimeleich a bhràthar.

22 Agus rìghich Abimelech tri bliadhna air Israel,

23 Agus chuir Dia droch spiorad[u] eadar Abimelech agus maithean Shecheim ; agus bhuin maithean Shecheim gu fealltach ri Abimelech[w]:

24 A chum gu-n tigeadh an t-ainneart a rinneadh air deichnear agus tri fichead mac Ierubaail, agus gu-n luidheadh am fuil air Abimelech am bràthair[y], a mharbh iad ; agus air maithibh Shecheim, a neartaich a làmhan ann am marbhadh a bhràithrean.

25 Agus chuir maithean Shecheim luchd feall-fholach air a shon air mullaichibh nam beann, agus rinn iad reubainn air gach neach a chaidh seachad orra 's an t-slighe sin: agus dh'innseadh sin do Abimelech.

26 Agus thàinig Gaal mac Ebeid agus a bhràithrean, agus chaidh iad thairis gu Sechem: agus chuir maithean Shecheim an dòchas ann.

27 Agus chaidh iad a mach do'n fhearann, agus chruinnich iad toradh am fion-liosan, agus bhrùth iad *na fion-dhearcan*, agus rinn iad gairdeachas[1], agus chaidh iad a steach do thigh an dé[b], agus dh'ith agus dh'òl iad, agus mhallaich iad Abimelech.

28 Agus thubhairt Gaal mac Ebeid, Cò e Abimelech[c], agus cò e Sechem, gu-n deanamaid-ne seirbhis da? nach *e* mac Ierubaail *e*, agus Sebul ceannard a shlòigh? deanaibh seirbhis do dhaoinibh Hamoir[d] athar Shecheim; oir c'ar son a dheanamaid seirbhis dhasan?

29 Agus b'e mo ghuidhe[e] gu-n tugtadh an sluagh so do m' làimh-sa! an sin dh'atharraichinn Abimelech. Agus thubhairt e ri Abimelech, Meudaich d'armailt, agus thig a mach.

30 Agus an uair a chuala Sebul, uachdaran a' bhaile, briathra Ghaail mhic Ebeid, las a chorruich.

31 Agus chuir e teachdairean gu Abimelech os ìosal, ag ràdh, Feuch, thàinig Gaal mac Ebeid, agus a bhràithre, do Shechem; agus, feuch, *tha* iad a' teannachadh a' bhaile a'd' aghaidh.

32 A nis uime sin, éirich suas 's an oidhche, thu féin agus an sluagh a *tha* maille riut, agus dean feall-fholach anns an fhearann:

33 Agus anns a' mhaduinn mu éirigh na gréine, éiridh tu gu moch, agus bheir thu ionnsuidh air a' bhaile: agus, feuch, *'n uair* a thig e féin agus an sluagh a *tha* maille ris a mach a'd' aghaidh, an sin ni thu orra mar a bhitheas a'd' chomas[2].

34 Agus dh'éirich Abimelech suas, agus an sluagh uile a *bha* maille ris, 's an oidhche, agus rinn iad feall-fholach an aghaidh Shecheim, 'n an ceithir chuideachdaibh.

35 Agus chaidh Gaal mac Ebeid a mach, agus sheas e ann an dol a stigh geata a' bhaile. Agus dh'éirich Abimelech, agus an sluagh a *bha* maille ris, o'n fheall-fholach.

36 Agus an uair a chunnaic Gaal an sluagh, thubhairt e ri Sebul, Feuch, *tha* sluagh a' teachd a nuas o mhullach nam beann. Agus thubhairt Sebul ris, *Tha* thu 'faicinn sgàile nam beann mar dhaoine.

37 Agus labhair Gaal a rìs, agus thubhairt e, Feuch, *tha* sluagh a' teachd a nuas o mheadhon na tìre, agus *tha* cuideachd eile a' teachd air an aghaidh rathad còmhnaird Mhehonenim.

R.C. 1206.

[a] rann. 28, 29
[1] no, *òrain*, *Isa. 16. 9, 10; Ier. 25. 30.*
[b] rann 4
[c] 1 Sam. 25. 10
1 Ri. 12. 16
[d] Gen. 34. 2, 6
[e] 2 Sam. 15. 4
Salm 10. 3
[f] rann 20
[g] 2 Ri. 3. 25
[h] Deut. 29. 33
Ese. 47. 11
Seph. 2. 9
[i] caib. 8. 33
[j] Salm 68. 14
[2] *mar a gheibh do làmh, 1 Sam. 10. 7; 25. 8; Ecl. 9. 10.*

38 An sin thubhairt Sebul ris, C'àit a nis *am bheil* do bheul, leis an dubhairt thu Cò e Abimelech[a], gu-n deanamaid seirbhis da? nach *e* so an sluagh air an d' rinn thu tàir? falbh a mach, guidheam ort a nis, agus cog riu.

39 Agus chaidh Gaal a mach roimh mhaithean Shecheim, agus chog e ri Abimelech.

40 Agus chuir Abimelech an ruaig air, agus theich e roimhe; agus thuit mòran a chaidh a leònadh, *eadhon* gu ruig dol a stigh a' gheata.

41 Agus ghabh Abimelech còmhnuidh ann an Arumah: agus dh'fhuadaich Sebul a mach Gaal agus a bhràithrean, a chum nach gabhadh iad còmhnuidh ann an Sechem.

42 Agus air an là màireach chaidh an sluagh a mach do'n mhachair; agus dh'innis iad *sin* do Abimelech.

43 Agus ghabh e'n sluagh, agus roinn e iad 'n an tri chuideachdaibh, agus rinn e feall-fholach 's a' mhachair, agus dh'amhairc e, agus, feuch, *bha*'n sluagh air dol a mach as a' bhaile; agus dh'éirich e 'n an aghaidh, agus bhuail e iad.

44 Agus thug Abimelech agus a' chuideachd a *bha* maille ris ionnsuidh, agus sheas iad ann an dol a stigh geata a' bhaile; agus thug an dà chuideachd *eile* ionnsuidh orra-san uile a *bha* 's a' mhachair, agus bhuail siad iad.

45 Agus chog Abimelech an aghaidh a' bhaile ré an là sin: agus ghlac e am baile[f], agus mharbh e an sluagh a *bh*'ann, agus leag e sìos am baile[g], agus chuir e le salann e[h].

46 Agus an uair a chual' uile mhuinntir tùir Shecheim *sin*, chaidh iad a steach do dhaingneach tighe an dé Bherit[i].

47 Agus dh'innseadh do Abimelech, gu-n robh uile mhuinntir tùir Shecheim air cruinneachadh r'a chéile.

48 Agus chaidh Abimelech suas gu sliabh Shalmoin[j], e féin agus an sluagh uile a *bha* maille ris; agus ghlac Abimelech tuagh 'n a làimh, agus ghearr e sìos geug o na craobhan, agus ghabh e i, agus chuir e air a ghualainn *i*, agus thubhairt e ris an t-sluagh a *bha* maille ris, An ni a chunnaic sibh mise a' deanamh, greasaibh, deanaibh mar *a rinn* mise.

49 Agus ghearr mar an ceudna an sluagh uile sìos gach duine a gheug, agus lean iad Abimelech, agus chuir iad ris an daingneach *iad*, agus chuir iad an daingneach ri theine orra: mar sin fhuair daoine tùir Shecheim bàs uile mar an ceudna, mu thimchioll mìle fear agus bean.

50 An sin chaidh Abimelech gu Tebes, agus champaich e 'n aghaidh Thebeis, agus ghlac se e.

51 Ach bha tùr làidir ann am meadhon a' bhaile, agus gu sin theich na fir agus

na mnathan uile, agus muinntir a' bhaile
uile, agus dhùin iad orra féin *e*, agus
chaidh iad suas air mullach an tùir.
52 Agus thàinig Abimelech gu ruig
an tùr, agus chog e 'n a aghaidh, agus
dhlùthaich e ri dorus an tùir a chum a
losgadh le teine.
53 Agus thilg bean àraidh[b] mìr de
chloich-mhuilinn air ceann Abimeleich,
agus bhris i a chlaigionn.
54 An sin ghairm e gu luath air an
òganach a bha 'g iomchar 'arm[c], agus
thubhairt e ris, Tarruing do chlaidheamh,
agus marbh mi, air eagal gu-n abair iad
umam, Mharbh bean e. Agus shàth an
t-òganach aige troimhe e, agus fhuair e
bàs.
55 Agus an uair a chunnaic fir Israeil
gu-n d'fhuair Abimelech bàs, dh'imich
iad *gach* fear d'a àite féin.
56 Agus dhìol Dia olc Abimeleich[j], a
rinn e air 'athair, le 'thri fichead agus a
dheichnear bhràithrean a mharbhadh.
57 Agus uile olc dhaoine Shecheim
dhìol Dia air an ceann féin: agus thàinig
orra mallachadh Iotaim mhic Ierubaail[l].

## CAIB. X.

1 *Thug Tola breth air Israel.* 7 *Rinn na Philistich agus na h-Amonaich foirneart air Israel.* 10 *Dh'aidich iad am peacadh;* 15 *ghabh iad aithreachas, agus shaor Dia iad.*

AGUS dh'éirich an déigh Abimeleich,
a shaoradh Israeil, Tola mac Phuah,
mhic Dhodo, duine de Isachar; agus *bha*
e 'chòmhnuidh ann an Samir, ann an
sliabh Ephraim.
2 Agus thug e breth air Israel tri
bliadhna fichead: agus fhuair e bàs, agus
dh'adhlaiceadh e ann an Samir.
3 Agus 'n a dhéigh-san dh'éirich Iair,
Gileadach, agus thug e breth air Israel
dà bhliadhn' 'ar fhichead.
4 Agus bha deich 'ar fhichead mac aige,
a mharcaich air deich 'ar fhichead asal
òg[r]; agus *bha* deich 'ar fhichead baile
aca, air an d'thugadh Habhot-iair[1] mar
ainm[s] gu ruig an là 'n diugh, a *tha* ann
an tìr Ghilead.
5 Agus fhuair Iair bàs, agus dh'adhlaic-
eadh e ann an Camon.
6 Agus rinn clann Israeil a rìs olc ann
an sùilibh an Tighearn'[u], agus rinn iad
seirbhis do Bhaalim, agus do Astarot,
agus do dhiathan Shiria, agus do dhiathan
Shidoin[w], agus do dhiathan Mhoaib, agus
do dhiathan chloinn Amoin, agus do
dhiathan nam Philisteach; agus thréig
iad an Tighearn', agus cha d'rinn iad
seirbhis dha.
7 Agus las fearg an Tighearn' an
aghaidh Israeil, agus thug e thairis[2] iad
do làimh nam Philisteach[y], agus do làimh
chloinn Amoin.
8 Agus chlaoidh agus rinn iad foirneart
air cloinn Israeil anns an àm sin ré ochd
bliadhna deug, air cloinn Israeil uile a
*bh'*air an taobh eile de Iordan, ann an tìr
nan Amorach, a *tha* ann an Gilead.
9 Agus chaidh clann Amoin thar Iordan
a chogadh mar an ceudna an aghaidh
Iudah, agus an aghaidh Bheniamin, agus
an aghaidh tighe Ephraim; agus bha
Israel ann an teanntachd ro mhòir[a].
10 Agus ghlaodh clann Israeil ris an
Tighearn', ag ràdh, Pheacaich sinn a'd'
aghaidh, an dà chuid a chionn gu-n do
thréig sinn ar Dia, agus gu-n d'rinn sinn
seirbhis do Bhaalim.
11 Agus thubhairt an Tighearna ri cloinn
Israeil, Nach *do shaor mise sibh* o na
h-Eiphitich[d], agus o na h-Amoraich[e], o
chloinn Amoin[f], agus o na Philistich?
12 Rinn mar an ceudna na Sidonaich[g],
agus na h-Amalecich[h], agus na Maon-
aich fòirneart oirbh[i], agus ghlaodh sibh
riumsa, agus shaor mi sibh as an làimh.
13 Gidheadh thréig sibh mi[k], agus rinn
sibh seirbhis do dhiathan eile: uime sin
cha saor mi sibh na's mò.
14 Rachaibh agus gairmibh air na
diathan a ròghnuich sibh: saoradh iad
sibh ann an àm 'ur teanntachd[m].
15 Agus thubhairt clann Israeil ris an
Tighearna, Pheacaich sinn; dean-sa ruinn
a réir gach *ni* a *tha* maith a'd' shùilibh[n];
a mhàin saor sinn, guidheamaid ort, air
an là 'n diugh.
16 Agus chuir iad air falbh na diathan
coimheach[o] as am measg, agus rinn iad
seirbhis do'n Tighearn': agus bha doilgh-
eas air 'anam air son truaighe Israeil[p].
17 An sin ghairmeadh clann Amoin
cuideachd, agus champaich iad ann an
Gilead: agus chruinnich clann Israeil iad
féin an ceann a chéile, agus champaich
iad ann am Mispeh[q].
18 Agus thubhairt an comhchruinn-
eachadh, uachdarain Ghilead, gach aon
ri 'chéile, Cia am fear sin a thòisicheas
ri cogadh an aghaidh chloinn Amoin?
bithidh esan 'n a cheann air uile luchd-
àiteachaidh Ghilead.

## CAIB. XI.

1 *Coimhcheangal Iephtah ri seanairibh Ghilead:* 29 *a bhòid;* 34 *choimhlion e a bhòid air a nighinn.*

ANIS bha Iephtah[t] an Gileadach treun
ann an neart[v], agus *bu* mhac striop-
aich e: agus ghin Gilead Iephtah.
2 Agus rug bean Ghilead mic dha; agus
dh'fhàs mic a mhnatha suas, agus thilg
iad a mach Iephtah, agus thubhairt iad
ris, Cha-n fhaigh thu oighreachd ann an
tigh ar n-athar-ne[x], oir *is* mac mnatha
coimhich thu.
3 An sin theich Iephtah o 'bhràithribh,
agus ghabh e còmhnuidh ann an tìr
Thoib: agus chruinnicheadh daoine faoin
gu Iephtah[z], agus chaidh iad a mach
maille ris.
4 Agus an ceann làithean àraidh, chog
clann Amoin ri Israel.

R.C. 1161.

a 1 Sam. 28. 15
b 2 Sam. 11. 21
c 1 Sam. 31. 4
d Ecs. 14. 30
e Air. 21. 21-25
f caib. 3. 12-15, 31
g caib. 5. 19
h caib. 6. 3
i Salm 106. 42
j rann 24
Iob 31. 3
Salm 94. 23
Gnà. 5. 22
Mat. 7. 2
Gal. 6. 7
k Ier. 2. 13
l rann. 20, 45
m Deut. 32. 37, 38
2 Ri. 3. 13
Ier. 2. 28
n 1 Sam. 3. 18
2 Sam. 15. 26
o 2 Each. 7. 14
15. 8
p Salm 106. 44, 45
Isa. 63. 9
q caib. 11. 11, 29
Gen. 31. 49
r caib. 5. 10
12. 14
1 no, *bailte beaga Iair, Air. 32. 41.*
s Deut. 3. 14
t Eabh. 11. 32
u caib. 2. 11-14
3. 7
4. 1
6. 1
13. 1
v caib. 6. 12
2 Ri. 5. 1
w 1 Ri 11. 33
x Gen. 21. 10
Gal. 4. 30
2 *reic e.*
y 1 Sam. 12. 9, 10
z caib. 9. 4
1 Sam. 22. 2

5 Agus an uair a chog clann Amoin ri Israel, chaidh seanairean Ghilead a thoirt Iephtah á tìr Thoib:

6 Agus thubhairt iad ri Iephtah, Thig agus bi a'd' cheannard oirnn, agus cogaidh sinn an aghaidh chloinn Amoin.

7 Agus thubhairt Iephtah ri seanairibh Ghilead, Nach d'fhuathaich sibh mi[c], agus nach do thilg sibh a mach mi á tigh m'athar? agus c'ar son a thàinig sibh a m'ionnsuidh a nis, an uair *a tha* sibh ann an teanntachd?

8 Agus thubhairt seanairean Ghilead ri Iephtah, Uimesin phill sinn a nis a d'ionnsuidh[d], a chum gu-n téid thu maille ruinn, agus gu-n cog thu an aghaidh chloinn Amoin, agus gu-m bi thu a'd' cheann oirnn[e], *eadhon* air uile luchd-àiteachaidh Ghilead.

9 Agus thubhairt Iephtah ri seanairibh Ghilead, Ma bheir sibh air m'ais mi a chogadh an aghaidh chloinn Amoin, agus gu-n toir an Tighearna thairis iad a'm' fhianuis, am bi mise a'm' cheann oirbh?

10 Agus thubhairt seanairean Ghilead ri Iephtah, Bitheadh an Tighearna 'n a fhianuis eadaruinn[f], gu-n dean sinne mar sin, a réir d'fhocail.

11 Agus chaidh Iephtah maille ri seanairibh Ghilead, agus rinn an sluagh e 'n a cheann orra[j], agus 'n a cheannard. Agus labhair Iephtah a bhriathran uile an làthair an Tighearn' ann am Mispeh[l].

12 Agus chuir Iephtah teachdairean a dh'ionnsuidh rìgh chloinn Amoin, ag ràdh, Ciod e do ghnothuch-sa rium-sa, gu-n d'thàinig thu a'm' aghaidh a chogadh ann am thìr?

13 Agus thubhairt rìgh chloinn Amoin ri teachdairibh Iephtah, A chionn gu-n do ghlac Israel m'fhearann an uair a thàinig iad a nìos as an Eiphit[o], o Arnon gu ruig Iaboc[p], agus gu ruig Iordan: a nis uime sin thoir thusa air ais e ann an sìth.

14 Agus chuir Iephtah a rìs teachdairean a dh'ionnsuidh rìgh chloinn Amoin;

15 Agus thubhairt e ris, Mar so tha Iephtah ag ràdh, Cha do ghlac Israel fearann Mhoaib[s], no fearann chloinn Amoin:

16 Ach an uair a thàinig Israel a nìos as an Eiphit, agus a ghluais iad troimh an fhàsach[u] gu ruig a' mhuir ruadh, agus a thàinig iad gu Cadeis[v];

17 An sin chuir Israel teachdairean gu rìgh Edoim, ag ràdh, Leig dhuinn, guidheamaid ort, dol troimh d'fhearann: ach cha-n éisdeadh rìgh Edoim. Agus mar an ceudna chuir iad *teachdairean* gu rìgh Mhoaib: ach cha d'aontaich e: agus dh'fhan Israel ann an Cadeis.

18 An sin ghluais iad troimh an fhàsach, agus chuairtich iad tìr Edoim[x], agus tìr Mhoaib, agus thàinig iad o thaobh na h-àirde 'n ear de thìr Mhoaib, agus champaich iad air an taobh eile dh' Arnon, ach cha d'thàinig iad an taobh a stigh de

R.C. 1161.

[a] Air. 22. 36
[b] Air. 21. 21, &c.
[c] Gen. 26. 27
[d] Luc. 17. 4
[e] caib. 10. 18
[f] Ier. 42. 5
[g] Air. 21. 29
1 Ri. 11. 7
Ier. 48. 7
[h] Mic. 4. 5
[i] Deut. 18. 12
Salm 78. 55
[j] rann 8
[k] Air. 22. 2, &c.
[l] caib. 20. 1
1 Sam. 10. 17
[m] Air. 21. 25
[n] Deut. 2. 36
[o] Air. 21. 24
[p] Gen. 32. 22
[q] Gen. 18. 25
Salm 75. 7
Ecl. 12. 14
[r] Gen. 16. 5
31. 53
1 Sam. 24. 12, 15
[s] Deut. 2. 9, 19
[t] caib. 3. 10
[u] Air. 14. 25
Deut. 1. 40
Ios. 5. 6
[v] Air. 20. 1, 14, &c.
[w] Gen. 28. 20
1 Sam. 1. 11
Ecl. 5. 2, 4, 5
[x] Air. 21. 4, &c.
[y] Lebh. 27. 2, 3
1 Sam. 1. 11, 28
Salm 66. 13, 14
[1] no, *no ìobraidh.*

chrìch Mhoaib[a]; oir *b'e* Arnon crìoch Mhoaib.

19 Agus chuir Israel teachdairean gu Sihon rìgh nan Amorach[b], rìgh Hesboin; agus thubhairt Israel ris, Leig dhuinn, guidheamaid ort, gabhail troimh d'fhearann do'r n-àite féin.

20 Ach cha d'earb Sihon ri Israel gabhail troimh a chrìch: ach chruinnich Sihon a shluagh uile cuideachd, agus champaich iad ann an Iahas; agus chog e ri Israel.

21 Agus thug an Tighearna Dia Israeil Sihon agus a shluagh uile thairis do làimh Israeil, agus bhuail siad iad: agus shealbhaich Israel uile fhearann nan Amorach, luchd-àiteachaidh na tìre sin.

22 Agus shealbhaich iad uile chrìocha nan Amorach, o Arnon gu ruig Iaboc, agus o'n fhàsach gu ruig Iordan.

23 Agus a nis thilg an Tighearna, Dia Israeil a mach na h-Amoraich á fianuis a shluaigh Israeil, agus am bu chòir dhuitsa dol 'n an seilbh-san?

24 *An ni* sin a bheir do dhia Chemos dhuit r'a shealbhachadh, nach sealbhaich thusa e[g]? agus ge b'e neach a thilg an Tighearn' ar Dia-ne mach romhainn[h], 'n a sheilbh-san théid sinne[i].

25 Agus a nis am *bheil* thusa na's fèarr na Balac, mac Shipoir[k], rìgh Mhoaib? an do rinn esan riamh strì ri Israel, *agus* an do chog e riamh 'n an aghaidh,

26 'N uair a ghabh Israel còmhnuidh ann an Hesbon[m] agus 'n a bhailtibh, agus ann an Aroer[n] agus 'n a bhailtibh, agus anns na bailtibh uile a *tha* làimh ri Arnon, ré thri ceud bliadhna? agus c'ar son nach do bhuin sibh air an ais *iad* anns an àm sin?

27 Uime sin cha do pheacaich mise a'd' aghaidh, ach *tha* thusa a' deanamh eucoir ormsa le cogadh a'm' aghaidh: thugadh an Tighearn' am Breitheamh[q] breth an diugh eadar clann Israeil agus clann Amoin[r].

28 Gidheadh cha d'éisd rìgh chloinn Amoin ri briathraibh Iephtah, a chuir e d'a ionnsuidh.

29 Agus thàinig spiorad an Tighearn'[t] air Iephtah; agus chaidh e thairis gu Gilead agus Manaseh, agus *o sin* chaidh e thairis *gu* Mispeh Ghilead, agus o Mhispeh Ghilead chaidh e thairis *gu* cloinn Amoin.

30 Agus bhòidich Iephtah bòid[w] do'n Tighearn', agus thubhairt e, Ma bheir thu gu cinnteach clann Amoin thairis do m' làimh,

31 An sin tarlaidh, ge b'e ni a thig a mach á dorsaibh mo thighe a'm' choinneamh, 'n uair a philleas mi ann an sìth o chloinn Amoin, gu cinnteach gur leis an Tighearn' e[y], agus[1] ìobraidh mi e dha 'n a ìobairt-loisgte.

32 Agus chaidh Iephtah thairis gu cloinn Amoin a chogadh 'n an aghaidh;

agus thug an Tighearna thairis iad d'a
làimh.
33 Agus bhuail e iad o Aroer, eadhon
gus an tig thu gu Minit[a], fichead baile,
agus gu còmhnard nam fìon-lios, le àr
ro mhòr. Mar so dh'irioslaicheadh clann
Amoin 'am fianuis chloinn Israeil.
34 Agus thàinig Iephtah gu Mispeh d'a
thigh[b], agus, feuch, thàinig a nighean a
mach 'n a choinneamh le tiompanaibh[c]
agus le dannsaibh, agus *b'i* 'aon leanabh-
cloinne i : cha *robh* aige mac, no nighean
ach i.
35 Agus an uair a chunnaic e i, reub e
'eudach[e], agus thubhairt e, Och, mo nigh-
ean ! is ro ìosal a leag thu mi, agus is aon
thu dhiubh-san a tha 'g am chlaoidh : oir
dh'fhosgail mi mo bheul do'n Tighearn',
agus cha-n fheud mi dol air m'ais[f].
36 Agus thubhairt ise ris, 'Athair, *ma*
dh'fhosgail thu do bheul do'n Tighearna,
dean riumsa a réir an ni a thàinig a mach
as do bheul, o rinn an Tighearna dìogh-
altas air do shonsa air do naimhdibh[g],
*eadhon* air cloinn Amoin.
37 Agus thubhairt i r'a h-athair, Deanar
an ni so air mo shonsa : Leigear leam dà
mhìos a chum gu-n imich mi suas agus
sìos air na beanntaibh, agus gu-n dean mi
caoidh air son m'òigheachd, mi féin agus
mo bhana-chompanacha.
38 Agus thubhairt e, Imich. Agus leig
e air falbh i *ré* dà mhìos : agus chaidh i
maille r'a bana - chompanachaibh, agus
rinn i caoidh air son a h-òigheachd air
na beanntaibh.
39 Agus ann an ceann dà mhìos, phill i
dh'ionnsuidh a h-athar, agus rinn e rithe
*a réir* a bhòide[h] a bhòidich e : agus cha
robh aithne aice air fear. Agus bha e 'n
a ghnàth[2] ann an Israel,
40 *Gu-n* rachadh nigheanan Israeil o
bhliadhna gu bliadhna a dheanamh caoidh
air son[3] nighinn Iephtah, a' Ghileadaich,
ceithir làithean 's a' bhliadhna.

## CAIB. XII.

1 *Rinn na h-Ephraimich coimhstri ri Iephtah agus ris na Gileadaich.* 4 *Chog iadsan 'n an aghaidh, agus mharbh iad mòran diubh.* 7 *Fhuair Iephtah bàs.*

AGUS chruinnicheadh fir Ephraim[k]
'an ceann a chéile, agus chaidh iad
thairis mu thuath, agus thubhairt iad ri
Iephtah, C'ar son a chaidh thu thairis
a chogadh an aghaidh chloinn Amoin,
agus nach do ghairm thu oirnne gu dol
maille riut ? loisgidh sinn do thigh ort
le teine.
2 Agus thubhairt Iephtah riu, Bha
agam-sa agus aig mo shluagh coimhstri
mhòr ri cloinn Amoin ; agus an uair a
ghairm mi oirbh, cha do shaor sibh mi as
an làimh.
3 Agus an uair a chunnaic mi nach do
shaor sibh *mi*, chuir mi m'anam a'm'
làimh[p], agus chaidh mi a null an aghaidh
chloinn Amoin, agus thug an Tighearna
thairis iad do m' làimh : c'ar son ma ta
tha sibh air teachd a nìos a m'ionnsuidhs'
an diugh, a chogadh a'm' aghaidh ?
4 An sin chruinnich Iephtah cuideachd
fir Ghilead uile, agus chòg e ri Ephraim :
agus bhuail fir Ghilead Ephraim, a chionn
gu-n dubhairt iad, *Is* luchd-fuadain de
Ephraim, sibhse a Ghileadacha, am measg
Ephraim *agus* am measg Mhanaseh.
5 Agus ghlac na Gileadaich àthan Ior-
dain[d] air na h-Ephraimich : agus an uair
a thubhairt na h-Ephraimich sin a chaidh
as, Leig dhomh dol thairis, thubhairt fir
Ghilead ris, An Ephraimeach thu ? Ma
thubhairt esan, Cha-n eadh ;
6 An sin thubhairt iadsan ris, Abair a
nis Schibolet[1] ; agus thubhairt esan Sibo-
let : oir cha b'urrainn e *a* ràdh mar sin.
An sin ghabh iad e, agus mharbh iad e
aig àthannaibh Iordain ; agus thuit anns
an àm sin de na h-Ephraimich a dhà agus
dà fhichead mìle.
7 Agus thug Iephtah breth air Israel
sè bliadhna. An sin fhuair Iephtah an
Gileadach bàs, agus dh'adhlaiceadh e ann
an *aon de* bhailtibh Ghilead.
8 Agus 'n a dhéigh-san thug Ibsan o
Bhet-lehem breth air Israel.
9 Agus bha deich 'ar fhichead mac
aige, agus deich 'ar fhichead nighean, *a*
chuir e mach uaith, agus ghabh e deich
'ar fhichead nighean a stigh d'a ionnsuidh
air son a mhac. Agus thug e breth air
Israel seachd bliadhna.
10 Agus fhuair Ibsan bàs, agus dh'adh-
laiceadh e ann am Bet-lehem.
11 Agus 'n a dhéigh-san thug Elon, an
Sebulonach, breth air Israel : agus thug
e breth air Israel deich bliadhna.
12 Agus fhuair Elon an Sebulonach
bàs, agus dh'adhlaiceadh e ann an Aialon[i],
ann an tìr Shebuloin.
13 Agus 'n a dhéigh-san thug Abdon
mac Hileil, Piratonach, breth air Israel.
14 Agus bha dà fhichead mac aige,
agus deich 'ar fhichead mac a mhac, a
mharcaich air deich agus trì fichead asal
òg[j] : agus thug e breth air Israel ochd
bliadhna.
15 Agus fhuir Abdon mac Hileil am
Piratonach bàs, agus dh'adhlaiceadh e
ann am Piraton, ann an tìr Ephraim, ann
an sliabh nan Amaleceach[l].

## CAIB. XIII.

1 *Thugadh clann Israeil thairis do làimh nam Philisteach.* 2, 8 *Dh'fhoillsich aingeal an Tighearn' e féin do mhnaoi Mhanoah, agus d'a fear.* 19 *Iobairt-loisgte Mhanoah.* 24 *Rugadh Samson.*

AGUS rinn clann Israeil olc a rìs
ann an sùilibh an Tighearn'[m] ; agus
thug an Tighearna thairis iad do làimh
nam Philisteach[n] dà fhichead bliadhna.
2 Agus bha duine àraidh de Shorah[o],
de theaghlach nan Danach, d'am *b'ainm*

R.C. 1143.
[a] Ese. 27 17
[b] rann 11
[c] Ecs. 15. 20 1 Sam. 18. 6 Salm 68. 25 150. 4 Ier. 31. 4
[d] caib. 3. 28 7. 24
[e] Gen. 37. 29, 34
[1] *focal a tha 'ciallachadh sruth,* no *tuil; Salm 69. 2. 15; Isa. 27. 12.*
[f] Air. 30. 2 Salm 15. 4
[g] 2 Sam. 18. 19, 31
[h] rann 31 1 Sam. 22. 24 2. 18
[2] *òrdugh.*
[i] 1 Each. 8. 13
[3] no, *a labhairt ri, caib. 5. 11.*
[j] caib. 5. 10 10. 4
[k] caib. 8. 1
[l] caib. 3. 13, 27 5. 14
[m] Ier. 13. 23
[n] 1 Sam. 12. 9
[o] Ios. 19. 41
[p] 1 Sam. 19. 5 28. 21 Iob 13. 14 Salm 119. 100

Manoah; agus *bha* a bhean neo-thorrach,
agus cha d'rug i *clann.*
3 Agus dh'fhoillsich aingeal an Tigh-
earn'[a] e féin do'n mhnaoi, agus thubhairt
e rithe, Feuch a nis, *tha* thu neo-thorrach,
agus cha d'rug thu *fathast clann* ; ach
ginidh tu, agus beiridh tu mac.
4 A nis ma ta thoir an aire, guidheam
ort, agus na h-òl fìon no deoch làidir, agus
na h-ith *ni* air bith neòghlan :
5 Oir, feuch, ginidh tu, agus beiridh
tu mac ; agus cha tig ealtainn sam bith
air a cheann[c]: oir bithidh an leanabh
'n a Nasarach[d] do Dhia o'n bhroinn ;
agus tòisichidh e air Israel a shaoradh á
làimh nam Philisteach.
6 Agus thàinig a' bhean agus dh'innis
i d'a fear, ag ràdh, Thàinig òglach Dhé a
m'ionnsuidh[f], agus a ghnùis mar ghnùis
aingil Dhé[g], ro uamhasach : ach cha
d'fheòraich mi dheth cia as *a bha* e, agus
cha d'innis e dhomh 'ainm.
7 Ach thubhairt e rium, Feuch, ginidh
tu, agus beiridh tu mac ; agus a nis na
h-òl fìon no deoch làidir, agus na h-ith
*ni* air bith neòghlan : oir bithidh an lean-
abh 'n a Nasarach do Dhia o'n bhroinn
gu là a bhàis.
8 An sin ghuidh Manoah air an Tigh-
earn', agus thubhairt e, O mo Thighearna,
thigeadh, guidheam ort, òglach Dhé a
chuir thu uait a rìs d'ar n-ionnsuidh, agus
teagaisgeadh e dhuinn ciod a ni sinn ris
an leanabh a bheirear.
9 Agus dh'éisd Dia ri guth Mhanoah ;
agus thàinig aingeal Dhé a rìs a dh'ionn-
suidh na mnatha, agus i 'n a suidhe anns
an achadh : ach cha *robh* Manoah a fear
maille rithe.
10 Agus rinn a' bhean cabhag, agus
ruith i, agus dh'innis i d'a fear, agus
thubhairt i ris, Feuch, chunnaic mi an
duine a thàinig a m'ionnsuidh air an là
*roimhe.*
11 Agus dh'éirich Manoah, agus chaidh
e an déigh a mhnatha, agus thàinig e
dh'ionnsuidh an duine, agus thubhairt e
ris, An tusa an duine a labhair ris a'
mhnaoi? Agus thubhairt esan, *Is* mi.
12 Agus thubhairt Manoah, A nis thig-
eadh do bhriathra gu crìch : cionnus a
dh'orduicheas sinn mu'n leanabh[3], agus
ciod a ni sinn ris[4]?
13 Agus thubhairt aingeal an Tighearna
ri Manoah, O gach *ni* a thubhairt mise
ris a' mhnaoi coimhideadh si i féin.
14 De *ni* sam bith a thig o'n chrann-
fhìona na h-itheadh i[q], agus fìon no
deoch làidir na h-òladh i, agus *ni* sam
bith neòghlan na h-itheadh i : gach *ni* a
dh'àithn mise dhi, coimhideadh i.
15 Agus thubhairt Manoah ri aingeal
an Tighearna, Leig dhuinn, guidheamaid
ort, do ghleidheadh[r], agus deasaichidh
sinn fa d' chomhair meann de na gabh-
raibh.
16 Agus thubhairt aingeal an Tigh-

R.C. 1141.

[a] Luc. 1. 11, &c.
[b] Gen. 32. 29
[c] 1 Sam. 1. 11
[1] no, *iongantach, Isa. 9. 6.*
[d] Air. 6. 2, &c.
[e] caib. 6. 19-23
[f] 1 Ri. 17. 24
[g] Mat. 28. 3 Gnio. 6. 13
[h] Lebh. 9. 24 1 Each. 21. 16, 26 Ese. 1. 28 Mat. 17. 6
[i] Ecs. 33. 20 Deut. 5. 26
[j] Salm 25. 14 27. 13 Gnà. 3. 22 Eoin 15. 15
[k] Eabh. 11. 32
[l] 1 Sam. 3. 19
[m] caib. 3. 10
[2] *Mahaneh-dan, mar an caib. 18. 12.*
[n] caib. 18. 11 Ios. 15. 33
[3] *ciod a' ghné leinibh a bhitheas ann.*
[4] *ciod an obair a ni e.*
[o] Gen. 38. 13 Ios. 15. 10
[p] Gen. 34. 1, 2
[q] rann 4
[r] caib. 6. 18
[s] Gen. 34. 3, 4

earna ri Manoah, Ged ghléidh thu mi,
cha-n ith mi de d'aran ; agus ma bheir
thu suas ìobairt-loisgte, do'n Tighearna
bheir thu suas i : oir cha robh fios aig
Manoah gu-*m b'e* aingeal an Tighearn' e.
17 Agus thubhairt Manoah ri aingeal
an Tighearna, Ciod *is* ainm dhuit[b]; a
chum an uair a thig do bhriathra gu crìch,
gu-n toir sinn urram dhuit ?
18 Agus thubhairt aingeal an Tigh-
earna ris, C'ar son a tha thu mar so a'
fiosrachadh a thaobh m'ainme-sa, agus
*gu bheil* e dìomhair[1] ?
19 Agus ghabh Manoah meann de na
gabhraibh, maille ri tabhartas-bìdh, agus
dh'ìobair se *e* air carraig do'n Tighearn'[e]:
agus b'iongantach an ni a rinn *an
t-aingeal*, agus Manoah agus a bhean ag
amharc air :
20 Oir an uair a dh'éirich an lasair
bhàrr na h-altarach suas gu nèamh,
chaidh aingeal an Tighearna suas ann an
lasair na h-altarach : agus an uair a
chunnaic Manoah agus a bhean *sin*, thuit
iad air an aghaidh a dh'ionnsuidh na
talmhainn[h].
21 (Ach cha d'fhoillsich aingeal an
Tighearn' e féin tuilleadh do Mhanoah
agus d'a mhnaoi.) An sin bha fios aig
Manoah gu-m *b'e* aingeal an Tighearn' e.
22 Agus thubhairt Manoah r'a mhnaoi,
Gu cinnteach gheibh sinn bàs ; oir chunn-
aic sinn Dia[i].
23 Ach thubhairt a bhean ris, Nam
bu toil leis an Tighearn' ar marbhadh,
cha ghabhadh e o'r làimh ìobairt-loisgte
agus tabhartas-bìdh[j], agus cha nochdadh
e dhuinn na *nithe* so uile, agus mar air
an àm so, cha chuireadh e 'n céill duinn a'
leithid so *de nithibh.*
24 Agus rug a' bhean leanabh, agus
thug i Samson[k] mar ainm air : agus
dh'fhàs an leanabh[l], agus bheannaich an
Tighearn' e.
25 Agus thòisich spiorad an Tighearna[m]
r'a bhrosnachadh air uairibh ann an camp
Dhain[2], eadar Sorah agus Estaol[n].

## CAIB. XIV.

1 *Dh'iarr Samson bean de na Philistich.* 10 *A chuirm bainnse agus a thoimhseachan.* 19 *Mharbh e deich 'ar fhichead Philisteach, agus bhuin e diubh an euduch.* 20 *Thugadh a bhean do fhear eile.*

AGUS chaidh Samson sìos gu Timnat[o],
agus chunnaic e bean ann an Timnat
de nigheanaibh nam Philisteach[p].
2 Agus thàinig e nìos, agus dh'innis e
d'a athair agus d'a mhàthair, agus thubh-
airt e, Chunnaic mi bean ann an Timnat
de nigheanaibh nam Philisteach : agus a
nis faighibh i dhomhsa 'n a mnaoi.
3 An sin thubhairt 'athair agus a
mhàthair ris, Nach '*eil* bean air bith am
measg nigheana do bhràithre[s] no am
measg mo shluaigh uile, gu-n rachadh tu
a ghabhail mnatha de na Philistich neo-

thimchioll-ghearrta[a]? Agus thubhairt Samson r' a athair, Faigh dhomh i; oir tha i taitneach a'm' shùilibh.

4 Ach cha robh fhios aig 'athair agus a mhàthair gu-m b'ann o'n Tighearna *bha* e[c], gu-n d'iarr e fàth an aghaidh nam Philisteach: oir anns an àm sin bha uachdaranachd aig na Philistich os ceann Israeil[d].

5 Uime sin chaidh Samson sìos, agus 'athair agus a mhàthair, gu Timnat, agus thàinig iad gu fìon-liosaibh Thimnait: agus, feuch, *bha* leòmhan òg a' beuchdaich 'n a aghaidh.

6 Agus thàinig spiorad an Tighearn' air[f] gu treun, agus reub se e mar a reubadh e meann[g], agus cha *robh* ni air bith 'n a làimh: ach cha d'innis e d'a athair no d'a mhàthair ciod a rinn e.

7 Agus chaidh e sìos, agus labhair e ris a' mhnaoi; agus bha i taitneach ann an sùilibh Shamsoin.

8 Agus an déigh làithean *àraidh*, phill e chum a gabhail, agus chaidh e a leth-taobh a dh'fhaicinn closaich an leòmhain; agus, feuch, *bha* sgaoth bheach ann an closaich an leòmhain, agus mil.

9 Agus ghabh e dhith 'n a làmhan[i], agus chaidh e air aghaidh ag itheadh, agus thàinig e dh'ionnsuidh 'athar agus a mhàthar, agus thug e dhoibh, agus dh'ith iad: ach cha d'innis e dhoibh gu-m b'ann á closaich an leòmhain a thug e a' mhil.

10 Agus chaidh 'athair sìos a dh'ionnsuidh na mnatha: agus rinn Samson an sin cuirm[l]; oir mar sin bu ghnàth leis na daoinibh òg' a dheanamh.

11 Agus an uair a chunnaic iad e, thug iad deich 'ar fhichead companach gu bhi maille ris.

12 Agus thubhairt Samson riu, Cuiridh mi nis toimhseachan a mach dhuibh[m]: ma chuireas sibh gu cinnteach 'an céill domh e an taobh a stigh de sheachd làithibh na cuirme[n], agus gu-m faigh sibh a mach *e*, an sin bheir mise dhuibh deich 'ar fhichead brat-lìn[3], agus deich 'ar fhichead culaidh eudaich[p]:

13 Ach mur urrainn sibh a chur 'an céill domh, an sin bheir sibhse dhomh-sa deich 'ar fhichead brat-lìn, agus deich 'ar fhichead culaidh eudaich. Agus thubhairt iad ris, Cuir a mach do thoimhseachan, agus gu-n cluinn sinn e.

14 Agus thubhairt esan riu, As an *fhear* a dh'itheas thàinig a mach biadh, agus as an *fhear* gharg thàinig a mach millsead. Agus cha b'urrainn iad an toimhseachan fhuasgladh ann an tri làithibh.

15 Agus air an t-seachdamh là thubhairt iad ri mnaoi Shamsoin, Meall d'fhear[r], a chum gu-n innis e dhuinn an toimhseachan, air eagal gu-n loisg sinn thu féin agus tigh d'athar le teine[s]: an ann gu sealbh a ghabhail anns na bheil againn a ghairm thu oirnn? nach ann?

16 Agus ghuil bean Shamsoin 'n a fhianuis, agus thubhairt i, Tha mhàin fuath agad orm[b], agus cha-n 'eil gràdh agad domh: chuir thu mach toimhseachan do chloinn mo shluaigh agus cha d'innis thu dhomh-sa *e*. Agus thubhairt esan rithe, Feuch, cha d'innis mi *e* do m'athair no do 'm mhàthair, agus an innis mi dhuit-sa *e*?

17 Agus ghuil i 'n a làthair ré nan seachd làithean[1] a bha 'chuirm aca: agus air an t-seachdamh là dh'innis e dhi, a chionn gu-n do chuir i gu teann ris[e]: agus dh'innis ise an toimhseachan do chloinn a sluaigh.

18 Agus thubhairt daoine a' bhaile ris air an t-seachdamh là, roimh luidhe na gréine, Ciod *is* milse na mil, agus ciod *is* gairge na leòmhan? Agus thubhairt esan riu, Mur bitheadh sibh air treabhadh le m'agh-sa, cha-n fhaigheadh sibh a mach mo thoimhseachan.

19 Agus thàinig spiorad an Tighearn' air gu treun[h], agus chaidh e sìos gu Ascelon, agus mharbh e dhiubh deich 'ar fhichead fear, agus ghabh e am faobh[2], agus thug e culaidhean eudaich dhoibh-san a dh'fhuasgail an toimhseachan: agus las 'fhearg, agus chaidh e suas gu tigh 'athar.

20 Ach thugadh bean Shamsoin d'a chompanach[j] a bha mar charaid aige[k].

## CAIB. XV.

*1 Dhiultadh a bhean do Shamson. 3 Loisg e arbhar nam Philisteach. 9 Cheangladh e le fir Iudah, agus thugadh thairis e do na Philistich. 14 Mharbh e le cnàimh-peircill mìle fear.*

AGUS an déigh làithean *àraidh*, ann an àm foghair a' chruithneachd, chaidh Samson a dh'fhaicinn a mhnatha le meann de na gabhraibh; agus thubhairt e, Théid mi stigh a dh'ionnsuidh mo mhnatha do'n t-seòmar. Ach cha leigeadh a h-athair leis dol a stigh.

2 Agus thubhairt a h-athair, Gu deimhin shaoil mi gu-n d'fhuathaich thu gu tur i, agus thug mi i do d' chompanach[o]: nach 'eil a piuthar a's òige na's maisiche na i? bitheadh i nis agad 'n a h-àite.

3 Agus thubhairt Samson mu'n timchioll, A nis bithidh mi na's neo-chiontaiche[4] na na Philistich, ged ni mi olc orra.

4 Agus chaidh Samson, agus ghlac e tri cheud sionnach, agus ghabh e leusan teine, agus thionndaidh e earball ri h-earball, agus chuir e leus teine anns a' mheadhon eadar dà earball.

5 Agus an uair a chuir e na leusan ri theine, leig e air falbh *iad* am measg arbhair nam Philisteach[q], agus loisg e 'n dà chuid na h-adagan agus mar an ceudna an t-arbhar a bha 'n a sheasamh, maille ris na fìon-liosaibh *agus ris* na liosaibh-olaidh.

6 An sin thubhairt na Philistich, Cò rinn so? Agus dh'innseadh dhoibh, Samson cliamhuin an Timnataich, a chionn gu-n

B.C. 1141.

[a] Gen. 34. 14; Ecs. 34. 12, 16; Deut. 7. 3
[b] caib. 16. 15
[c] Ios. 11. 20; 2 Ri. 6. 33; 2 Each. 10. 15; 22. 7; 25. 20
[d] caib. 13. 1
[1] *ré na cuid eile de na làithibh.*
[e] Luc. 11. 8; 18. 4, 5
[f] caib. 13. 25; 1 Sam. 11. 6
[g] 1 Sam. 17. 34, 35
[h] rann 6
[2] no, *an eudach.*
[i] 1 Sam. 14. 25-30; Gnà. 25. 16
[j] caib. 15. 2
[k] Ier. 9. 4; Mic. 7. 5; Eoin 3. 29
[l] Est. 1. 7, &c.; Ecl. 10. 19
[m] Gnà. 1. 26; Ese. 17. 2; Luc. 14. 7
[n] Gen. 29. 27; 2 Each. 7. 8
[3] no, *léintean.*
[o] caib. 14. 20
[p] Gen. 45. 22
[4] no, *o na Philistich.*
[q] 2 Sam. 14. 30
[r] caib. 16. 5; Gnà. 1. 10
[s] caib. 15. 6

do ghabh esan a bhean, agus gu-n d'thug
e i d'a chompanach. Agus chaidh na
Philistich suas, agus loisg iad i féin agus
a h-athair le teine[a].
7 Agus thubhairt Samson riu, Ged a
rinn sibh mar so, gidheadh dìolaidh mise
mi féin oirbh, agus 'n a dhéigh sin sguir-
idh mi.
8 Agus bhuail e iad cos gu leis le àr
mòr: agus chaidh e sìos agus ghabh e
còmhnuidh ann an uaimh carraig' Etaim.
9 Agus chaidh na Philistich suas, agus
champaich iad ann an Iudah, agus sgaoil
siad iad féin ann an Lehi[c].
10 Agus thubhairt fir Iudah, C'ar son
a thàinig sibh a nìos 'n ar n-aghaidh-ne?
Agus thubhairt iadsan, A cheangal Sham-
soin thàinig sinn a nìos, a dheanamh air
mar a rinn esan oirnne.
11 Uime sin chaidh tri mìle fear de
Iudah sìos gu uaimh carraig' Etaim, agus
thubhairt iad ri Samson, Nach 'eil fhios
agad gu *bheil* na Philistich[d] 'n an uachd-
arain oirnne[e]? agus ciod e so *a* rinn thu
oirnn? agus thubhairt esan riu, Mar a rinn
iadsan ormsa, mar sin rinn mise orrasan.
12 Agus thubhairt iad ris, A chum thusa
a cheangal tha sinn air teachd a nuas, a
chum gu-n toir sinn thairis thu do làimh
nam Philisteach. Agus thubhairt Samson
riu, Thugaibh 'ur mionnan dhomh, nach
buail sibh féin orm.
13 Agus fhreagair iad e, ag ràdh, Cha
*bhuail*: ach ceanglaidh sinn thu gu teann,
agus bheir sinn thairis thu d'an làimh, ach
gu cinnteach cha mharbh sinn thu. Agus
cheangail iad e le dà chord nomha, agus
thug iad a nìos e o'n charraig.
14 Agus an uair a thàinig e gu Lehi,
rinn na Philistich iolach *a' dol* 'n a choinn-
eamh: agus thàinig spiorad an Tighearn'
air gu treun[h], agus dh'fhàs na cuird a *bha*
air a ghairdeanaibh mar lìon a loisgeadh
le teine[i], agus dh'fhuasgladh a cheang-
laichean bhàrr a làmhan.
15 Agus fhuair e cnàimh-peircill ùr
asail, agus chuir e mach a làmh, agus
ghlac se e, agus bhuail e leis mìle fear.
16 Agus thubhairt Samson, Le cnàimh-
peircill asail, dùn air dhùn, le cnàimh-
peircill asail mharbh mi mìle fear.
17 Agus an uair a sguir e de labhairt,
thilg e an cnàimh-peircill as a làimh, agus
thug e Ramat-lehi mar ainm air an àite
sin[1].
18 Agus bha tart mòr air, agus ghairm
e air an Tighearn', agus thubhairt e, Thug
thu an t-saorsa mhòr so do làimh do
sheirbhiseach[j]: agus a nis am faigh mi
bàs le tart, agus an tuit mi ann an làimh
nan neo-thimchioll-ghearrta?
19 Agus sgoilt Dia lag a *bha* ann an
Lehi, agus thàinig uisge as[k]; agus dh'òl
e, agus thàinig a spiorad a ris[l], agus
dh'ath-bheothaicheadh e: uime sin thug
e En-hacore[2] mar ainm air, a *tha* ann an
Lehi gu ruig an là 'n diugh.

R.C. 1140.

[a] caib. 14. 15
[b] 1 Sam. 23. 26; Salm 118. 10-12
[c] rann 19
[d] caib. 14. 4
[e] Salm 106. 41
[f] 1 Ri. 11. 1
[g] caib. 14. 15; Gnà. 2. 16-19; 5. 3-11; 6. 24-26; 7. 21-27
[h] caib. 14. 6
[i] Salm 18. 34
1 's e sin, *togail*, no, *tilgeadh air falbh a'chnàimh-peircill.*
[j] Salm 3. 7
[k] Isa. 44. 3
[l] Isa. 40. 29
2 's e sin, *tobar an neach a ghairm*, no *dh'éigh.*

20 Agus thug e breth air Israel ann an
làithibh nam Philisteach fichead bliadhna.

## CAIB. XVI.

1 *Thug Samson leis comhlaichean geata Ghasa.*
4 *Mheall Delilah e,* 15 *agus thugadh buaidh
air.* 21 *Chuir na Philistich a mach a shùilean.*

AGUS chaidh Samson gu Gasa, agus
chunnaic e an sin strìopach, agus
chaidh e stigh d'a h-ionnsuidh.
2 *Agus dh'innseadh* do na Gasaich, ag
ràdh, Thàinig Samson an so. Agus
chuairtich iad e[b], agus rinn iad feall-
fholach air a shon ré na h-oidhche ann an
geata a' bhaile, agus bha iad tosdach ré
na h-oidhche, ag ràdh, 'N uair a thig solus
na maidne, marbhaidh sinn e.
3 Agus luidh Samson gu meadhon-
oidhche, agus dh'éirich e mu mheadhon-
oidhche, agus ghabh e comhlaichean geata
a' bhaile, agus an dà phost, agus thug
e leis iad maille ris na crannaibh, agus
chuir e air a ghuaillibh *iad*, agus thug
e suas iad gu mullach sléibhe a *tha* fa
chomhair Hebroin.
4 Agus 'n a dhéigh sin ghràdhaich e
bean[f] ann an gleann Shoreic, d'am *b*'ainm
Delilah.
5 Agus chaidh tighearnan nam Philist-
each suas d'a h-ionnsuidh, agus thubhairt
iad rithe, Meall e[g], agus faic c'àit *am bheil*
a neart mòr *a' luidhe*, agus cionnus a
bhuadhaicheas sinn air, air chor as gu-n
ceangail sinn e chum a cheannsachadh;
agus bheir sinn dhuit, gach aon againn,
mìle agus ceud *bonn* airgid.
6 Agus thubhairt Delilah ri Samson,
Innis dhomh, guidheam ort, c'àit *am bheil*
do neart mòr *a' luidhe*, agus cionnus a
dh'fheudas tu 'bhi air do cheangal chum
do cheannsachadh.
7 Agus thubhairt Samson rithe, Ma
cheanglas iad mi le seachd goid ùra nach
do thiormaicheadh, an sin bithidh mi
anmhunn, agus bithidh mi mar dhuine
eile.
8 An sin thug tighearnan nam Philist-
each suas d'a h-ionnsuidh seachd goid
ùra nach do thiormaicheadh, agus cheang-
ail i e leo.
9 (A nis *bha* daoine ri feall-fholach a'
fantuinn maille rithe anns an t-seòmar.)
Agus thubhairt i ris, Na Philistich ort,
a Shamsoin. Agus bhris e na goid, mar
a bhrisear snàthainn ascaird an uair a
bheanas e ri teine: agus cha d'fhuaras
fios a neirt.
10 Agus thubhairt Delilah ri Samson,
Feuch, mheall thu mi, agus dh'innis
thu dhomh breugan: a nis innis dhomh,
guidheam ort, cionnus a dh'fheudas tu
'bhi air do cheangal.
11 Agus thubhairt esan rithe, Ma cheang-
las iad mi gu teann le cordaibh ùra nach
do ghnàthaicheadh riamh, an sin bithidh
mi anmhunn, agus bithidh mi mar dhuine
eile.

12 Agus ghabh Delilah cuird ùra, agus cheangail i e leo, agus thubhairt i ris, Na Philistich ort, a Shamsoin. (Agus *bha* luchd feall-fholach a' fantuinn anns an t-seòmar.) Agus bhris e iad bhàrr a ghairdeana mar shnàthainn.

13 Agus thubhairt Delilah ri Samson, Gu ruige so mheall thu mi, agus dh'innis thu dhomh breugan : innis dhomh cionnus a dh'fheudas tu 'bhi air do cheangal. Agus thubhairt esan rithe, Ma dh'fhigheas tu seachd duail mo chinn maille ris an eige.

14 Agus dhaingnich i *iad* leis a' phinne, agus thubhairt i ris, Na Philistich ort, a Shamsoin. Agus mhosgail e as a chodal, agus thug e air falbh leis pinne na garmainn agus an eige.

15 Agus thubhairt ise ris, Cionnus is urrainn thu a ràdh, Tha gràdh agam dhuit[d], an uair nach *'eil* do chridhe leam? na tri uairean so mheall thu mi, agus cha d'innis thu dhomh c'àit *am bheil* do neart mòr *a' luidhe.*

16 Agus an uair a chuir i gu teann ris gach aon là le a briathraibh, agus a choimh-éignich i e, bha 'anam air a chràdh gu bàs,

17 An sin dh'innis e dhi a chridhe uile[g], agus thubhairt e rithe, Ealtainn cha d'thàinig riamh air mo cheann ; oir *bu* Nasarach do Dhia mi o bhroinn mo mhàthar[h]: ma bhearrar mi, an sin falbhaidh mo neart uam, agus fàsaidh mi anmhunn, agus bithidh mi mar gach duine *eile.*

18 Agus an uair a chunnaic Delilah gu-n d'innis e dhi a chridhe uile, chuir i fios, agus ghairm i air tighearnaibh nam Philisteach, ag ràdh, Thigibh a nìos an aon uair so, oir dh'innis e dhomh a chridhe uile. An sin thàinig tighearnan nam Philisteach a nìos d'a h-ionnsuidh, agus thug iad airgiod a nìos 'n an làimh.

19 Agus thug i air codal air a glùinibh[j]; agus ghairm i air fear, agus thug i air seachd duail a chinn a bhearradh dheth ; agus thòisich i air a cheannsachadh, agus dh'fhalbh a neart uaith.

20 Agus thubhairt i, Na Philistich ort, a Shamsoin. Agus mhosgail e as a chodal, agus thubhairt e, Théid mi mach, mar air uairibh eile[l], agus crathaidh mi mi féin : oir cha robh fhios aige gu-n d'imich an Tighearn' uaith[m].

21 Ach ghlac na Philistich e, agus chuir iad a mach a shùilean ; agus thug iad sìos e gu Gasa, agus cheangail iad e le gèimhlibh umha[o], agus bha e a' bleth ann an tigh a' phrìosain.

22 Gidheadh thòisich folt a chinn air fàs a rìs, an déigh dha 'bhi air a bhearradh.

23 Agus chruinnich tighearnan nam Philisteach iad féin 'an ceann a chéile a dh'ìobradh ìobairte mòire d'an dia Dagon[r], agus a dheanamh gairdeachais[s]: oir thubhairt iad, Thug ar dia thairis Samson ar nàmhaid d'ar làimh.

24 Agus an uair a chunnaic an sluagh e, mhol iad an dia[a]: oir thubhairt iad, Thug ar dia thairis d'ar làimh ar nàmhaid, agus fear-millidh ar dùthcha, a mharbh mòran dhinn.

25 Agus an uair a bha an cridheacha subhach[b], thubhairt iad, Gairmibh air Samson, a chum gu-n dean e fearas-chuideachd[c] dhuinn. Agus ghairm iad air Samson á tigh a' phrìosain ; agus rinn e fearas-chuideachd 'n an làthair : agus chuir iad e eadar na puist.

26 Agus thubhairt Samson ris an òganach a ghabh greim d' a làimh, Leig dhomh na puist a làimhseachadh air am bheil an tigh 'n a sheasamh, a chum gu-n leig mi mo thaic riu.

27 A nis bha an tigh làn dhaoine agus bhan ; agus *bha* uile thighearnan nam Philisteach an sin : agus *bha* air mullach an tighe mu thimchioll tri mìle fear agus bean, a bha 'g amharc an uair a rinn Samson fearas-chuideachd.

28 Agus ghairm Samson air an Tighearn'[e], agus thubhairt e, O Thighearna Dhé, cuimhnich orm[f], guidheam ort, agus neartaich mi, guidheam ort, a mhàin an aon uair so, O Dhé, a chum gu-m bi mi dìolta dh'aon tarruing air na Philistich air son mo dhà shùl.

29 Agus ghabh Samson greim de'n dà phost mheadhonach air an robh an tigh 'n a sheasamh, agus ris an robh e 'n taic, *de* h-aon *diubh* le a làimh dheis, agus *de'n aon* eile le a làimh chlì.

30 Agus thubhairt Samson, Faigheam bàs maille ris na Philistich. Agus chrom se e féin le 'uile neart ; agus thuit an tigh air na tighearnaibh[i], agus air an t-sluagh uile a *bha* ann : agus bha na mairbh a mharbh e aig a bhàs na bu lìonmhoire na *iadsan* a mharbh e 'n a bheatha.

31 Agus chaidh a bhràithrean agus tigh 'athar uile sìos, agus ghabh iad e, agus thug iad suas *e*, agus dh'adhlaic iad e eadar Sorah agus Estaol[k], ann an àit-adhlaic Mhanoah 'athar : agus thug e breth air Israel fichead bliadhna.

## CAIB. XVII.

1 *Thug Micah air ais d'a mhàthair an t-airgiod a ghoideadh, agus rinn i dealbh snaidhte agus dealbh leaghta dheth.* 7 *Thuarasdalaich Micah Lebhitheach gu bhi 'n a shagart aige.*

AGUS bha duine de shliabh Ephraim[n], d'am *b'*ainm Micah.

2 Agus thubhairt e r'a mhàthair, Am mìle agus an ceud *secel* airgid, a thugadh air falbh uait, mu'n do mhallaich thu[p], agus mu'n do labhair thu cuideachd ann am chluasaibh-sa, feuch, *tha* 'n t-airgiod agam-sa ; ghabh mise e. Agus thubhairt a mhàthair, Gu ma beannaichte thusa o'n Tighearn'[q], a mhic.

3 Agus an uair a thug e air ais am mìle

---

R.C. 1120.

[a] Dan. 5. 4
[b] caib. 9. 27
[c] Eabh. 11. 36
[d] caib. 14. 16
[e] Salm 91. 15; Tuir. 3. 31, 32; Ion. 2. 1, 2, 7
[f] Salm 74. 18-23; Ier. 15. 15
[g] Gnà. 12. 23; Mic. 7. 5
[h] caib. 13. 5; Air. 6. 5
[i] Iob 20. 5; Salm 62. 3; Ecl. 9. 12
[j] Gná. 7. 26; Ecl. 7. 26
[k] caib. 13. 25
[l] Hos. 7. 9
[m] Air. 14. 42, 43; 1 Sam. 28. 15
[n] Ios. 17. 14-18
[o] Ier. 2. 19
[p] Neh. 13. 25; 2 Eoin 11
[q] Gen. 14. 19; Rut 3. 10
[r] 1 Sam. 5. 2, &c.
[s] Iob 30. 9, 10; Salm 35. 15, 16; Gnà. 24. 17, 18

agus an ceud *secel* airgid d'a mhàthair,
thubhairt a mhàthair, Naomhaich mi gu
h-iomlan an t-airgiod do'n Tighearn' o m'
làimh air son mo mhic, a dheanamh
deilbh shnaidhte[a], agus deilbh leaghta: a
nis ma ta bheir mi air ais dhuit e.
4 Agus thug e air ais an t-airgiod d'a
mhàthair; agus ghabh a mhàthair dà
cheud *secel* airgid, agus thug i iad do'n
òr-cheard[b], agus rinn esan dhiubh dealbh
snaidhte agus dealbh leaghta: agus bha
iad ann an tigh Mhicah.
5 Agus *bha* aig an duine Micah tigh
dhiathan, agus rinn e ephod[c], agus tera-
phim[e], agus choisrig[1] e aon d'a mhic, agus
bha e aige 'n a shagart.
6 Anns na làithibh sin cha *robh* rìgh
air bith ann an Israel[f]: rinn *gach* fear an
*ni sin a bha* ceart 'n a shùilibh féin[h].
7 Agus bha òganach o Bhet-lehem
Iudah[i], de theaghlach Iudah, *a bha* 'n a
Lebhitheach, agus bha e air chuairt an
sin.
8 Agus dh'imich an duine as a' bhaile
o Bhet-lehem Iudah, a dhol air chuairt
far am faigheadh e *àit*: agus thàinig e gu
sliabh Ephraim, gu tigh Mhicah, a' dol
air aghaidh air a thurus.
9 Agus thubhairt Micah ris, Cia as a
tha thu air teachd? Agus thubhairt esan
ris, *Is* Lebhitheach mise o Bhet-lehem
Iudah, agus *tha* mi a' triall air chuairt
far am faigh mi *àit*.
10 Agus thubhairt Micah ris, Fan
maille riumsa, agus bi dhomhsa a'd'
athair[l] agus a'd' shagart, agus bheir mi
dhuit deich *seceil* airgid 's a' bhliadhna
agus culaidh eudaich, agus do bhiadh.
Agus chaidh an Lebhitheach a stigh.
11 Agus bha an Lebhitheach toilichte
còmhnuidh 'ghabhail maille ris an duine,
agus bha an t-òganach dha mar aon d'a
mhic.
12 Agus choisrig Micah an Lebhitheach[n];
agus bha an t-òganach aige 'n a shagart[p],
agus bha e ann an tigh Mhicah.
13 Agus thubhairt Micah, A nis tha
fios agam gu-n dean an Tighearna maith
dhomh, a chionn gu bheil Lebhitheach
agam 'n a shagart.

## CAIB. XVIII.

1 *Chuir na Danaich cùigear fhear a dh'iarraidh oighreachd dhoibh féin.* 27 *Ghlac iad Lais.*

ANNS na làithibh sin[t] cha *robh* rìgh
air bith ann an Israel: agus anns na
làithibh sin dh'iarr treubh nan Danach
dhoibh féin oighreachd[u] anns an gabhadh
iad còmhnuidh; oir gu ruig an là sin cha
do thuit *an* oighreachd *uile* orra am measg
threubhan Israeil.
2 Agus chuir clann Dhain cùigear d'an
teaghlach o'n crìochaibh, daoine treuna,
o Shorah[w] agus o Estaol, a ghabhail
beachd air an tìr, agus g'a rannsachadh
a mach; agus thubhairt iad riu, Imich-
ibh, rannsaichibh a mach an tìr. Agus

B.C. 1406.

[a] Ecs. 20. 4, 23
Lebh. 19. 4
[b] Isa. 46. 6
[c] caib. 8. 27
[d] Hos. 4. 12
[e] Gen. 31. 19, 20
Hos. 3. 4
[1] *lìon e làmh.*
[f] caib. 18. 1, 7
19. 1
21. 3, 25
[g] 1 Ri. 22. 6
[h] Deut. 12. 8
Gnà. 16. 2
Ecl. 11. 9
[i] Rut 1. 1, 2
[2] *ris an abrar Lesem, Ios. 19. 47.*
[j] rann 2
[k] Air. 13. 30
1 Ri. 22. 3
[l] caib. 18. 19
[m] rann. 7, 27
[n] rann 5
[o] Ios. 2. 23, 24
[p] caib. 18. 30
[q] Deut. 8. 9
[r] 1 Each. 13. 5, 6
2 Each. 1. 4
[s] caib. 13. 25
[t] caib. 17. 6
[u] Ios. 19. 47
[v] caib. 17. 5
[w] caib. 13. 25
16. 31
Gen. 42. 9
Air. 13. 17
Ios. 2. 1

thàinig iad gu sliabh Ephraim, gu tigh
Mhicah, agus dh'fhan iad an sin ré na
h-oidhche.
3 An uair a *bha* iad aig tigh Mhicah,
dh'aithnich iad guth an òganaich, an
Lebhithich; agus thionndaidh iad a stigh
an sin, agus thubhairt iad ris, Cò thug an
so thu? agus ciod *a tha* thu 'deanamh an
so? agus ciod a *th'*agad an so?
4 Agus thubhairt esan riu, Mar so agus
mar so rinn Micah rium, agus thuarasdal-
aich e mi, agus tha mi aige a'm' shagart.
5 Agus thubhairt iad ris, Iarr comh-
airle[d], guidheamaid ort, air Dia, chum
gu-m bi fios againn an soirbhich leinn 'n
ar slighe air *am bheil* sinn ag imeachd.
6 Agus thubhairt an sagart riu, Imich-
ibh ann an sìth[g]: an làthair an Tighearna
*tha* 'ur slighe air am bheil sibh ag
imeachd.
7 Agus dh'imich an cùigear fhear, agus
thàinig iad gu Lais[2], agus chunnaic iad an
sluagh a *bha* ann, a' gabhail còmhnuidh
gun umhail, a réir gnàtha nan Sidonach,
sàmhach agus neo-umhaileach; agus cha
*robh* uachdaran air bith anns an tìr, a
chuireadh gu nàire *iad* ann an ni *air
bith*: agus *bha* iad fada o na Sidonaich,
agus cha robh gnothuch aca ri duine *air
bith*.
8 Agus thàinig iad a dh'ionnsuidh am
bràithrean gu Sorah[j] agus Estaol; agus
thubhairt am bràithrean riu, Ciod *a tha*
sibh *ag ràdh*?
9 Agus thubhairt iad, Eiribh[k] agus
rachamaid suas 'n an aghaidh: oir
chunnaic sinne an tìr, agus, feuch, *tha* i
ro mhaith: agus *am bheil* sibhse 'n 'ur
tàmh? na bithibh leisg gu imeachd, *agus*
gu dol a steach a shealbhachadh na tìre.
10 'N uair a théid sibh, thig sibh a
steach a dh'ionnsuidh sluaigh neo-umhail-
ich[m], agus do thir ro fharsuinn; oir
thug Dia thairis d'ur làimh i[o]; àit anns
nach *'eil* uireasbhuidh ni air bith a *th'*air
an talamh[q].
11 Agus chaidh á sin de theaghlach nan
Danach, á Sorah agus á Estaol, sè ceud
fear, crioslaichte le innealaibh cogaidh.
12 Agus chaidh iad suas, agus champ-
aich iad ann an Ciriat-iearim[r], ann an
Iudah: uime sin thugadh Mahaneh-dan[s]
mar ainm air an àite sin gu ruig an là 'n
diugh; feuch, *tha e* air cùlaobh Chiriat-
iearim.
13 Agus chaidh iad seachad o sin gu
sliabh Ephraim, agus thàinig iad gu tigh
Mhicah.
14 An sin fhreagair an cùigear fhear
a chaidh a ghabhail beachd air tìr Lais,
agus thubhairt iad r'am bràithribh, Am
bheil fhios agaibh gu bheil anns na tigh-
ibh sin ephod[v], agus teraphim, agus dealbh
snaidhte, agus dealbh leaghta? a nis ma
ta smuainichibh ciod a ni sibh.
15 Agus thionndaidh iad gus a sin, agus
thàinig iad gu tigh an òganaich, an Le-

bhithich, *eadhon* gu tigh Mhicah, agus
chuir iad fàilte air[1].
16 Agus sheas an sè ceud fear crios-
laichte le innealaibh cogaidh[b], a *bha* de
chloinn Dhain, aig dol a steach a' gheata.
17 Agus chaidh an cùigear fhear suas a
chaidh a ghabhail beachd air an tìr[d], *agus*
thàinig iad a stigh an sin, *agus* ghabh
iad an dealbh snaidhte, agus an ephod,
agus an teraphim, agus an dealbh leaghta:
agus sheas an sagart aig dol a stigh a'
gheata, agus an sè ceud fear *a bha* crios-
laichte le innealaibh cogaidh.
18 Agus an uair a chaidh iad sin a steach
do thigh Mhicah, agus a ghabh iad an
dealbh snaidhte, an ephod, agus an tera-
phim, agus an dealbh leaghta, an sin
thubhairt an sagart riu, Ciod *a tha* sibh
a' deanamh?
19 Agus thubhairt iadsan ris, Bi a'd'
thosd, cuir do làmh air do bheul[g], agus
falbh maille ruinne, agus bi dhuinn a'd'
athair agus a'd' shagart: am fèarr dhuit
a bhi a'd' shagart do thigh aon duine, na
thu 'bhi a'd' shagart do thréibh agus do
theaghlach ann an Israel?
20 Agus bha cridhe an t-sagairt subhach;
agus ghabh e an ephod, agus an teraphim,
agus an dealbh snaidhte, agus chaidh e
ann am meadhon an t-sluaigh.
21 Agus thionndaidh iad, agus dh'imich
iad, agus chuir iad a' chlann bheag, agus
an spréidh, agus gach ni luachmhor rompa.
22 Agus an uair a bha iad astar fada o
thigh Mhicah, chruinnich na fir a *bh*'anns
na tighibh a *bha* làimh ri tigh Mhicah iad
féin 'an ceann a chéile, agus chaidh iad
air tòir chloinn Dhain.
23 Agus ghlaodh iad ri cloinn Dhain:
agus thionndaidh iadsan an aghaidh, agus
thubhairt iad ri Micah, Ciod *a tha 'teachd*
riut[i], gu bheil thu 'teachd le' leithid so
de chuideachd?
24 Agus thubhairt esan, Mo dhiathan a
rinn mi thug sibh leibh, agus an sagart,
agus dh'fhalbh sibh roimhibh; agus ciod
a th'agamsa tuilleadh? agus ciod e so a
tha sibh ag ràdh rium, Ciod *a tha 'teachd*
riut?
25 Agus thubhairt clann Dhain ris, Na
cluinnear do ghuth 'n ar measg, air eagal
gu-m buail daoine feargach 'n an spiorad
ort, agus gu-n caill thu d'anam[2] féin, agus
anama do theaghlaich.
26 Agus dh'imich clann Dhain air an
slighe; agus an uair a chunnaic Micah
gu-n *robh* iad tuilleadh 's làidir air a shon,
thionndaidh e agus phill e d'a thigh.
27 Agus ghabh iad *na nithe* a rinn
Micah, agus an sagart a bh'aige, agus
thàinig iad gu Lais, a dh'ionnsuidh sluaigh
*a bha* sàmhach agus neo-umhaileach:
agus bhuail siad iad le faobhar a' chlaidh-
eimh[l], agus loisg iad am baile le teine.
28 Agus cha *robh* fear-saoraidh *ann*[m], a
chionn gu-*n robh* e fada o Shidon, agus
nach *robh* gnothuch aca ri duine *sam*

R.C. 1406.

[1] *dh' fheòr-aich iad dheth mu 'shìth.*
[a] Air. 13. 21
2 Sam. 10. 6
[b] rann 11
[c] Gen. 14. 14
Ios. 19. 47
2 Ri. 12. 29, 30
15. 20
[d] rann. 2, 14
[e] 1 Sam. 4. 2, &c.
Salm 78. 60
[f] caib. 19. 18
Ios. 18. 1
[g] Iob 21. 5
29. 9
20. 4
Gnà. 30. 32
Mic. 7. 16
[h] Ier. 3. 1
[i] Gen. 21. 17
2 Ri. 6. 28
Salm 114. 5
Isa. 22. 1
[j] Salm 104. 15
[2] *do bheatha.*
[k] rann 22
[3] *gus an do chlaon an là.*
[l] rann. 7, 10
Deut. 33. 22
[m] rann. 1, 7

*bith*; agus *bha* e anns a' ghleann a *tha*
làimh ri Bet-rehob[a]: agus thog iad baile,
agus ghabh iad còmhnuidh ann.
29 Agus thug iad Dan mar ainm air a'
bhaile[c], a réir ainme Dhain an athar, a
rugadh do Israel: gidheadh *b'e* Lais
ainm a' bhaile an toiseach.
30 Agus chuir clann Dhain suas dhoibh
féin an dealbh snaidhte: agus bha Ionatan
mac Ghersoim, mhic Mhanaseh, e féin
agus a mhic, 'n an sagartaibh do thréibh
Dhain, gu ruig là braighdeanais na tìre[e].
31 Agus chuir iad suas dhoibh féin
dealbh snaidhte Mhicah, a rinn e, ré na
h-ùine a bha tigh Dhé ann an Siloh[f].

## CAIB. XIX.

1 *Chaidh Lebhitheach gu Bet-lehem a thoirt dhachaidh a mhnatha.* 16 *Thug seann duine aoidheachd dha aig Gibeah.* 22 *Mhi-ghnàthaich daoine Ghibeah a choimhleabach.*

AGUS anns na làithibh sin, an uair
nach *robh* rìgh air bith ann an Israel,
bha Lebhitheach àraidh air chuairt air
taobh sléibh Ephraim, a ghabh d'a ionn-
suidh coimhleabach o Bhet-lehem Iudah.
2 Agus rinn a choimhleabach siùrtachd
'n a aghaidh, agus dh'fhalbh i uaith gu
tigh a h-athar gu Bet-lehem Iudah, agus
bha i 'n sin ceithir mìosan iomlan.
3 Agus dh'éirich a fear, agus chaidh e
'n a déigh, a chum gu-n labhradh e r'a
cridhe, agus gu-n tugadh e air a h-ais i[h],
agus 'òganach maille ris, agus dà asal,
agus thug i steach e do thigh a h-athar;
agus an uair a chunnaic athair na h-igh-
inn e, chaidh e le gairdeachas 'n a choinn-
eamh.
4 Agus ghléidh 'athair-céile, athair na
h-ighinn e, agus dh'fhan e maille ris tri
làithean: agus dh'ith agus dh'òl iad, agus
dh'fhan iad ré na h-oidhche an sin.
5 Agus air a cheathramh là, 'n uair a
dh'éirich iad gu moch anns a' mhaduinn,
dh'éirich esan suas gu imeachd: agus
thubhairt athair na h-ighinn r'a chliamh-
uin, Neartaich do chridhe[j] le greim
arain, agus 'n a dhéigh sin imichidh sibh.
6 Agus shuidh iad sìos le 'chéile, agus
dh'ith iad cuideachd, agus dh'òl iad: oir
thubhairt athair na h-ighinn ris an duine,
Bi toilichte, guidheam ort, agus fan ré
na h-oidhche, agus bitheadh do chridhe
subhach[k].
7 Agus an uair a dh'éirich an duine
suas gu imeachd, rinn 'athair-céile dian-
earail air; uime sin dh'fhan e 'n sin an
oidhche sin a rìs.
8 Agus dh'éirich e gu moch anns a'
mhaduinn air a' chùigeamh là gu imeachd:
agus thubhairt athair na h-ighinn, Neart-
aich do chridhe, guidheam ort. Agus
dh'fhan iad gu déigh a' mheadhon-là[3],
agus dh'ith iad le 'chéile.
9 Agus an uair a dh'éirich an duine
suas gu imeachd, e féin, agus a choimh-
leabach, agus 'òganach, thubhairt 'athair-

céile, athair na h-ighinn ris, Feuch, a nis
tha 'n là a' tarruing gu feasgar[b], fanaibh,
guidheam ort, ré na h-oidhche: feuch,
tha 'n là a' dlùthachadh r'a chrìch[d], fan
an so ré na h-oidhche agus bitheadh do
chridhe subhach; agus am màireach éir-
idh sibh gu moch a chum 'ur turuis, agus
théid thu dhachaidh.
10 Ach cha b'àill leis an duine fantuinn
an oidhche sin, ach dh'éirich e suas agus
dh'imich e, agus thàinig e air aghaidh fa
chomhair Iebuis[h], (*is e* sin Ierusalem;) agus
*bha* maille ris dà asal le'n diollaidibh; *bha*
mar an ceudna a choimhleabach maille ris.
11 *Agus* an uair *a bha* iad làimh ri
Iebus, chaitheadh an là gu mòr; agus
thubhairt an t-òganach r'a mhaighstir,
Thig, guidheam ort, agus tionndaidhmid
a stigh do bhaile so nan Iebusach, agus
fanamaid ré na h-oidhche ann.
12 Agus thubhairt a mhaighstir ris,
Cha tionndaidh sinn a stigh an so gu
baile coigrich, nach *'eil* de chloinn Israeil,
ach gabhaidh sinn thairis gu Gibeah.
13 Agus thubhairt e r'a òganach, Thig,
agus tairngeamaid am fagus do aon de na
h-àitibh sin gu fantuinn ré na h-oidhche,
ann an Gibeah, no ann an Ramah[l].
14 Agus ghabh iad thairis, agus dh'imich
iad; agus chaidh a' ghrian sìos orra làimh
ri Gibeah, a *bhuineas* do Bheniamin.
15 Agus thionndaidh iad a leth-taobh
an sin, gu dol a stigh a dh'fhantuinn ré
na h-oidhche ann an Gibeah: agus an uair
a chaidh e stigh, shuidh e sìos ann an
sràid a' bhaile; oir cha *robh* duine sam
bith a ghabh iad d'a thigh gu fantuinn ré
na h-oidhche[m].
16 Agus, feuch, thàinig seann duine o
'obair a mach as an fhearann[n] mu fheasgar,
a *bha* mar an ceudna o shliabh Ephraim,
agus *bha* e air chuairt ann an Gibeah;
ach *bu* Bheniaminich daoine an àite.
17 Agus an uair a thog e suas a shùilean,
chunnaic e duine a bha air thurus ann an
sràid a' bhaile: agus thubhairt an seann
duine, C'àit am bheil thu' dol? agus cia
as a tha thu air teachd?
18 Agus thubhairt e ris, *Tha* sinn a'
gabhail thairis o Bhet-lehem Iudah
dh'ionnsuidh taoibh sléibh Ephraim, as
*am bheil* mise: agus chaidh mi do Bhet-
lehem Iudah, ach *tha* mi *nis* a' dol gu
tigh an Tighearn'[p], agus cha-*n 'eil* duine
air bith ann a ghabhas mi d'a thigh.
19 Gidheadh, tha an dà chuid fodar
agus innlinn ann air son ar n-asal, agus
tha mar an ceudna aran agus fìon ann
air mo shon-sa, agus air son do bhan-
oglaich, agus air son an òganaich *a tha*
maille ri d' sheirbhisich: cha-*n 'eil* eas-
bhuidh ni air bith oirnn.
20 Agus thubhairt an seann duine,
Sìth *gu robh* maille riut[s]: gidheadh,
*bitheadh* d'easbhuidh gu léir ormsa; a
mhàin na fan anns an t-sràid ré na
h-oidhche[u].

R.C. 1406.

[a] Gen. 24. 32
[b] Luc. 24. 29
[c] Gen. 18. 4
Eoin 13. 5-14
1 Tim. 5. 10
[d] Ier. 6. 4
[e] rann. 6, 9
caib. 16. 25
[f] Deut. 13. 13
2 Sam. 23. 6, 7
[g] caib. 20. 5
Gen. 19. 4, &c.
Hos. 9. 9
10. 9
[h] Ios. 15. 8, 63
12. 28
2 Sam. 5. 6
[i] Ròm. 1. 26, 27
[j] 2 Sam. 13. 12
[k] Gen. 34. 2
Deut. 21. 14
[l] Ios. 18. 25
1 Sam. 7. 17
[m] Mat. 25. 43
Eabh. 13. 2
[n] Salm 104. 23
[o] caib. 20. 6, 7
1 Sam. 11. 7
[p] Ios. 18. 1
1 Sam. 1. 3, 7
[q] caib. 20. 7
[r] Gnà. 11. 14
24. 6
[s] caib. 6. 23
Gen. 43. 23, 24
[t] rann 11
caib. 21. 5
Ios. 22. 12
1 Sam. 11. 7
[u] Gen. 19. 2
[v] 1 Sam. 3. 30
2 Sam. 3. 10
24. 2

21 Agus thug e steach e d'a thigh[a],
agus thug e innlinn do na h-asalaibh:
agus nigh iad an cosan[c], agus dh'ith agus
dh'òl iad.
22 *Ach* an uair a bha iad a' deanamh
an cridhe subhach[e], feuch, chuairtich
daoine a' bhaile, daoine 'bu mhic do
Bhelial[f], an tigh mu'n cuairt[g], *agus*
bhuail iad aig an dorus, agus labhair iad
ri maighstir an tighe, an seann duine, ag
ràdh, Thoir a mach an duine a thàinig a
dh'ionnsuidh do thighe[i], chum gu-n
aithnich sinn e.
23 Agus chaidh an duine, maighstir an
tighe, mach d'an ionnsuidh, agus thubh-
airt e riu, Na *deanaibh*, mo bhràithre,
na deanaibh, guidheam oirbh, *cho* olc; an
déigh do'n duine so teachd a dh'ionnsuidh
mo thighe-sa, na deanaibh an ni graineil so[j].
24 Feuch, mo nighean, maighdean,
agus a choimhleabach, iadsan bheir mi
mach a nis, agus ìslichibh-se iad[k], agus
deanaibh riu an *ni sin a tha* maith 'n 'ur
sùilibh: ach air an duine so na deanaibh
ni cho gràineil.
25 Ach cha-n éisdeadh na daoine ris:
agus rug an duine air a choimhleabach,
agus thug e mach i d'an ionnsuidh; agus
dh'aithnich iad i, agus mhi-ghnàthaich iad
i ré na h-oidhche gu maduinn: agus aig
briseadh na fàire leig iad air falbh i.
26 Agus thàinig a' bhean ann an scarth-
anaich an là, agus thuit i sìos aig dorus
tighe an duine, far *an robh* a tighearna,
gus an robh solus ann.
27 Agus dh'éirich a tighearn' anns a'
mhaduinn, agus dh'fhosgail e dorus an
tighe, agus chaidh e mach gu imeachd air
a shlighe: agus, feuch, bha a' bhean, a
choimhleabach, air tuiteam sìos aig dorus
an tighe, agus a làmhan air an stairsnich.
28 Agus thubhairt e rithe, Eirich, agus
imicheamaid; ach cha d'thug i freagradh
air bith. Agus ghabh e i air asail, agus
dh'éirich an duine suas, agus chaidh e d'a
àite féin.
29 Agus an uair a thàinig e d'a thigh,
ghabh e sgian, agus rug e air a choimh-
leabach, agus roinn e i[o], maille r'a cnamh-
an, 'n a dà mhìr dheug, agus chuir e i gu
uile chrìochaibh Israeil.
30 Agus thubhairt gach neach a chunn-
aic e, Cha d'rinneadh agus cha-n fhacas
*ni air bith* cosmhuil ri so, o'n là anns an
d'thàinig clann Israeil a nìos á tìr na
h-Eiphit gus an là 'n diugh: beachdaichibh
air[q], gabhaibh comhairle[r], agus labh-
raibh.

## CAIB. XX.

1 *Ann an coimhthional an t-sluaigh chuir an Lebhitheach 'an céill an eucoir a rinneadh air.* 8 *Shonruich clann Israeil air dol suas gu cath an aghaidh Ghibeah.* 29 *Sgriosadh na Beniaminich.*

AN sin chaidh clann Israeil uile mach[t],
agus chruinnicheadh an coimhthional
ri 'chéile mar aon duine, o Dhan[v] gu Beer-

seba, agus *o* thìr Ghilead, a dh'ionnsuidh an Tighearna gu Mispeh[b].

2 Agus nochd prìomh - dhaoine an t-sluaigh uile, *eadhon* threubhan Israeil uile, iad féin ann an coimhthional sluaigh Dhé, ceithir cheud mìle coisiche a tharruing claidheamh.

3 (A nis chuala clann Bheniamin gu-n deachaidh clann Israeil suas gu Mispeh.) Agus thubhairt clann Israeil, Innsibh cionnus a bha an t-olc so[d]?

4 Agus fhreagair an Lebhitheach, fear na mnatha a mharbhadh, agus thubhairt e, Gu Gibeah a *bhuineas* do Bheniamin thàinig mise[f] agus mo choimhleabach, gu fantuinn ann ré na h-oidhche :

5 Agus dh'éirich fir Ghibeah a'm 'aghaidh, agus chuairtich iad an tigh mu'n cuairt orm anns an oidhche : mi féin b'àill leo a mharbhadh, agus air mo choimhleabach rinn iad éigin, agus tha i marbh.

6 Agus rug mi air mo choimhleabach[g], agus ghearr mi i 'n a mìribh, agus chuir mi i air feadh uile fhearainn oighreachd Israeil : oir rinn iad cionta agus gràineileachd ann an Israel[i].

7 Feuch, *is* clann Israeil sibh uile ; thugaibh seachad an so 'ur focal agus 'ur comhairle[j].

8 Agus dh'éirich an sluagh uile mar aon duine, ag ràdh, Cha téid neach air bith dhinn d'a bhùth, agus cha tionndaidh neach air bith dhinn a steach d'a thigh :

9 Ach a nis so an ni a ni sinn ri Gibeah : *théid sinn suas* le crannchur 'n a aghaidh.

10 Agus gabhaidh sinn deich fir as a' cheud air feadh uile threubhan Israeil, agus ceud as a' mhìle, agus mìle as na deich mìle, a thoirt lòin a dh'ionnsuidh an t-sluaigh, a chum gu-n dean *iad*, an uair a thig iad gu Gibeah Bheniamin, a réir na gràineileachd uile a rinn iadsan ann an Israel.

11 Mar sin chruinnicheadh fir Israeil uile an aghaidh a' bhaile, ceangailte ri 'chéile mar aon duine.

12 Agus chuir treubhan Israeil daoine[n] air feadh uile thréibhe Bheniamin, ag ràdh, Ciod e an t-olc so a rinneadh 'n 'ur measg?

13 A nis ma ta thugaibh thairis *dhuinn* na daoine, clann Bheliail[p], a *tha* ann an Gibeah, a chum gu-n cuir sinn gu bàs iad, agus gu-n cuir sinn air falbh olc o Israel[r]. Ach cha-n éisdeadh clann Bheniamin ri guth am bràithre, cloinn Israeil :

14 Ach chruinnich clann Bheniamin iad féin 'an ceann a chéile as na bailtibh gu Gibeah, chum dol a mach gu cath an aghaidh chloinn Israeil.

15 Agus chaidh clann Bheniamin àireamh anns an àm sin as na bailtibh, sè mìle 'ar fhichead fear a tharruing claidheamh, a bhàrr air luchd-àiteachaidh Ghibeah.

16 Chaidh seachd ceud fear taghta am measg an t-sluaigh so uile àireamh, seachd

R.C. 1406.

[a] caib. 3. 15 1 Each. 12. 2
[b] caib. 11. 11 1 Sam. 7. 5 10. 17
[c] rann. 23, 26 Ioel 1. 14
[d] caib. 19. 22-27
[e] caib. 1. 1 Air. 27. 21
[f] caib. 19. 15, &c.
[g] caib. 19. 29
[h] Gen. 49. 27 Hos. 10. 9
[i] Ios. 7. 15
[j] caib. 19. 30
[k] rann. 26, 27 Salm 78. 34 Hos. 5. 15
[l] rann 21
[m] rann. 18, 23
[n] Deut. 13. 14 Ios. 22. 13, &c.
[o] Ioel 2. 12-18
[p] caib. 19. 22
[q] Ios. 18. 1 1 Sam. 4. 3, 4
[r] Deut. 17. 12
[s] Air. 25. 7-13 Ios. 24. 33
[t] Deut. 10. 8 18. 5
[u] 2 Each. 20. 17
[v] Ios. 8. 4 2 Sam. 5. 23

ceud fear taghta clì-làmhach[a] : thilgeadh gach aon diubh so clach á crann-tabhuill air *leud* ròinneige, agus cha mhearachdaicheadh e.

17 Agus chaidh clann Israeil àireamh air leth o Bheniamin, ceithir cheud mìle fear a tharruing claidheamh : *b*'fhir-chogaidh iad so uile.

18 Agus dh'éirich clann Israeil, agus chaidh iad suas gu tigh Dhé[c], agus dh'fhiosraich iad de Dhia[e], agus thubhairt iad, Cò dhinn a théid suas air tùs gu cath an aghaidh chloinn Bheniamin? agus thubhairt an Tighearna, *Théid* Iudah *suas* air tùs.

19 Agus dh'éirich clann Israeil anns a' mhaduinn, agus champaich iad an aghaidh Ghibeah.

20 Agus chaidh fir Israeil a mach gu cath an aghaidh Bheniamin ; agus chuir fir Israeil iad féin ann an ordugh catha 'n an aghaidh aig Gibeah.

21 Agus thàinig clann Bheniamin a mach á Gibeah, agus sgrios iad sìos gu làr[h] de chloinn Israeil air an là sin, dà mhìle 'ar fhichead fear.

22 Agus ghabh an sluagh, fir Israeil, misneach dhoibh féin, agus chuir iad a rìs an cath ann an ordugh, far an do chuir siad iad féin 'an ordugh air a' cheud là.

23 (Agus chaidh clann Israeil suas[k], agus ghuil iad 'am fianuis an Tighearna gu feasgar, agus dh'fhiosraich iad de'n Tighearn', ag ràdh, An téid mi suas a rìs gu cath an aghaidh chloinn Bheniamin mo bhràthar? Agus thubhairt an Tighearna, Rachaibh suas 'n a aghaidh.)

24 Agus thàinig clann Israeil am fagus an aghaidh chloinn Bheniamin an dara là.

25 Agus chaidh Beniamin a mach 'n an aghaidh á Gibeah an dara là, agus sgrios iad de chloinn Israeil a rìs ochd mìle deug fear sìos gu lar[l]; tharruing iad so uile claidheamh.

26 Agus chaidh clann Israeil uile[m] agus an sluagh uile suas, agus thàinig iad gu tigh Dhé, agus ghuil iad[o], agus shuidh iad an sin 'am fianuis an Tighearn', agus thraisg iad air an là sin gu feasgar, agus dh'ìobair iad ìobairtean - loisgte agus ìobairtean-sìth 'am fianuis an Tighearn'.

27 Agus dh'fhiosraich clann Israeil de'n Tighearn', (oir *bha* àirc[q] coimhcheangail Dhé an sin anns na làithibh sin ;

28 Agus sheas Phinehas[s], mac Eleasair, mhic Aaroin, 'n a làthair[t] anns na làithibh sin,) ag ràdh, An téid mi fathast a rìs a mach gu cath an aghaidh chloinn Bheniamin mo bhràthar, no an sguir mi? Agus thubhairt an Tighearna, Rachaibh suas ; oir am màireach[u] bheir mise thairis iad do d' làimh.

29 Agus chuir Israel luchd feall-fholach mu'n cuairt air Gibeah[v].

30 Agus chaidh clann Israeil suas an aghaidh chloinn Bheniamin air an treas là, agus chuir siad iad féin ann an ordugh

catha an aghaidh Ghibeah, mar air uairibh
eile.
31 Agus chaidh clann Bheniamin a
mach an aghaidh an t-sluaigh, *agus*
thairngeadh air falbh iad o'n bhaile;
agus thòisich iad air *cuid* de'n t-sluagh
a bhualadh agus a mharbhadh, mar air
uairibh eile, anns na rathaidibh mòra,
d' *am bheil* aon a' dol suas gu tigh Dhé[1],
agus aon gu Gibeah anns an fhearann,
mu thimchioll deich fir fhichead de Israel.
32 Agus thubhairt clann Bheniamin,
*Tha* iad air am bualadh sìos romhainn,
mar air tùs. Ach thubhairt clann Israeil,
Teicheamaid, agus tairngeamaid iad o'n
bhaile gu ruig na rathaidibh mòra.
33 Agus dh'éirich clann Israeil uile
suas as an àit, agus chuir siad iad féin
ann an ordugh catha ann am Baal-tamar:
agus thàinig luchd feall-fholach Israeil
a mach as an àitibh, *eadhon* o uchdaich
Ghibeah.
34 Agus thàinig an aghaidh Ghibeah
deich mìle fear taghta mach á Israel
uile, agus bha an cath cruaidh: ach cha
robh fhios aca gu-n robh olc am fagus
doibh[c].
35 Agus bhuail an Tighearna Beniamin
'am fianuis Israeil: agus sgrios clann
Israeil de Bheniamin air an là sin, cùig
mìle fichead agus ceud fear; tharruing
iad so uile claidheamh.
36 Agus chunnaic clann Bheniamin
gu-n do bhuaileadh iad: oir thug fir
Israeil àite do na Beniaminich[d], a chionn
gu-n d'earb iad ris an luchd feall-fholach
a shuidhich iad làimh ri Gibeah.
37 Agus rinn an luchd feall-fholach
cabhag, agus ruith iad a stigh air Gibeah;
agus tharruing an luchd feall-fholach air
an aghaidh, agus bhuail iad am baile uile
le faobhar a' chlaidheimh.
38 A nis bha comharadh suidhichte
eadar fir Israeil agus an luchd feall-
fholach, gu-n tugadh iad air lasair mhòir
le deataich éirigh suas as a' bhaile.
39 Agus an uair a chaidh fir Israeil air
an ais anns a' chath, thòisich Beniamin
air fir Israeil a bhualadh, agus mharbh
iad diubh mu thimchioll deich 'ar fhich-
ead fear; oir thubhairt iad, Gu cinnteach
tha iad air am bualadh sìos romhainn,
mar *anns* a' cheud chath.
40 Agus an uair a thòisich an lasair air
éirigh suas as a' bhaile, maille ri meall
deataich[j] dh'amhairc na Beniaminich air
an cùlaobh, agus, feuch, dh'éirich deatach
a' bhaile suas gu nèamh.
41 Agus an uair a phill fir Israeil a rìs,
bha uamhas[k] air fir Bheniamin; oir chunn-
aic iad gu-n robh olc air teachd orra.
42 Uime sin thionndaidh iad an aghaidh
'am fianuis chloinn Israeil ri slighe an
fhàsaich; ach rug an cath orra[m]: Agus
iadsan a *thàinig* a mach as na bailtibh
sgrios iad 'n am meadhon.
43 Chuairtich iad na Beniaminich air

B.C. 1406.

[1] no, *Betel.*
[a] Ios. 15. 32
1 Each. 6. 77
Sech. 14. 10
[b] caib. 21. 13
[c] Ios. 8. 14
Ecl. 9. 12
Isa. 47. 11
1 Tes. 5. 3
[d] Ios. 8. 15, &c.
[e] caib. 20. 1, 10
[f] 1 Sam. 14. 28, 29
Ròm. 10. 2
[g] caib. 20. 18, 26
[h] Gen. 27. 38
1 Sam. 30. 4
[i] 2 Sam. 24. 25
[j] Gen. 19. 28
Ioel 2. 30
[k] Isa. 13. 8
33. 14
[l] caib. 11. 35
[m] Tuir. 1. 3

gach taobh, ruaig siad iad, shaltair iad
orra gun sbàirn thall fa chomhair Ghibeah,
leth ri éirigh na gréine.
44 Agus thuit de Bheniamin ochd mìle
deug fear; iad uile 'n an daoinibh
treuna.
45 Agus phill iad, agus theich iad
a dh'ionnsuidh an fhàsaich gu carraig
Rimoin[a], agus dhìoghluim iad diubh air
na rathaidibh mòra cùig mìle fear; agus
lean iad gu cruaidh iad gu ruig Gidom,
agus mharbh iad dhiubh dà mhìle fear.
46 Agus b'iadsan uile a thuit de Bhen-
iamin air an là sin, cùig mìle 'ar fhichead
fear a tharruing claidheamh; iad uile 'n
an daoinibh treuna.
47 Ach phill sè ceud fear[b], agus theich
iad do'n fhàsach gu carraig Rimoin, agus
dh'fhan iad ann an carraig Rimoin ceithir
mìosan.
48 Agus phill clann Israeil air an ais
air cloinn Bheniamin, agus bhuail siad iad
le faobhar a' chlaidheimh, araon daoine
gach baile, agus an spréidh, agus gach ni
air bith a fhuaradh *ann*: mar an ceudna
chuir iad ri theine na bailtean uile d'an
d'thàinig iad.

## CAIB. XXI.

1 *Rinn an sluagh caoidh air son sgrios nam Beniamineach.* 16 *Thug iad comhairle dhoibhsan diubh a mhair beò, mnathan a ghlacadh dhoibh féin de nigheanaibh Shiloh, 'n uair a thigeadh iad a mach a dhannsadh.*

ANIS mhionnaich fir Israeil[e] ann am
Mispeh[f], ag ràdh, Cha toir fear air
bith againn a nighean do Bheniamin 'n a
mnaoi.
2 Agus thàinig an sluagh gu tigh Dhé[g],
agus dh'fhan iad an sin gu feasgar 'am
fianuis Dhé, agus thog iad suas an guth[h],
agus ghuil iad gu goirt;
3 Agus thubhairt iad, C'ar son, O
Thighearna Dhé Israel, a thàinig an ni
so gu crìch ann an Israel, gu-m bitheadh
an diugh aon treubh a dh'easbhuidh air
Israel?
4 Agus air an là màireach dh'éirich
an sluagh gu moch, agus thog iad an
sin altair[i], agus dh'ìobair iad ìobairtean-
loisgte agus ìobairtean-sìth.
5 Agus thubhairt clann Israeil, Cò
am measg uile threubhan Israeil, nach
dh'thàinig a nìos maille ris a' choimh-
thional a dh'ionnsuidh an Tighearn'? oir
rinn iad mionnan mòra mu 'thimchioll-san
nach tigeadh a nìos a dh'ionnsuidh an
Tighearna gu Mispeh, ag ràdh, Cuirear
gu cinnteach gu bàs e.
6 Agus ghabh clann Israeil aithreachas[l]
a thaobh Bheniamin am bràthar, agus
thubhairt iad, Ghearradh air falbh an
diugh aon treubh o Israel.
7 Cionnus a ni sinn air son bhan dhoibh-
san a mhair, agus gu-n do mhionnaich
sinn air an Tighearna, nach toir sinn
dhoibh d'ar nigheanaibh mar mhnathan?

8 Agus thubhairt iad, Cia an aon de threubhan Israeil, nach d'thàinig a nìos a dh'ionnsuidh an Tighearna gu Mispeh? agus, feuch, cha d'thàinig duine do'n champ o Iabes-ghilead[b] a dh'ionnsuidh a' choimhthionail.

9 Oir chaidh an sluagh àireamh, agus, feuch, cha *robh* neach air bith an sin de luchd-àiteachaidh Iabeis-ghilead.

10 Agus chuir an coimhthional an sin dà mhìle dheug fear dhiubhsan a bu tréine, agus dh'àithn iad dhoibh, ag ràdh, Falbhaidh[c] agus buailibh luchd-àiteachaidh Iabeis-ghilead le faobhar a' chlaidheimh, maille ris na mnathan agus ris a' chloinn.

11 Agus so an ni a ni sibh, Sgriosaidh sibh gu tur gach firionnach[d], agus gach bean a luidh le firionnach.

12 Agus fhuair iad am measg luchd-àiteachaidh Iabeis-ghilead ceithir cheud maighdean òg, aig nach robh aithne air fear le luidhe le firionnach sam bith: agus thug iad do'n champ iad gu Siloh[f], a *tha* ann an tìr Chanaain.

13 Agus chuir an coimhthional uile *daoine* uatha, agus labhair iad ri cloinn Bheniamin a *bha* ann an carraig Rimoin[g], agus ghairm iad orra ann an sìth.

14 Agus thàinig Beniamin a rìs anns an àm sin; agus thug iad dhoibh mnathan a ghléidh iad beò de mhnathan Iabeis-ghilead: gidheadh cha d'fhuair iad *na bu leòir* mar sin.

15 Agus ghabh an sluagh aithreachas[i] a thaobh Bheniamin, a chionn gu-n d'rinn an Tighearna briseadh[k] ann an treubhan Israeil.

16 Agus thubhairt seanairean a' choimhthionail, Cionnus a ni sinn air son bhan dhoibhsan a mhair, oir sgriosadh na mnathan a mach á Beniamin?

17 Agus thubhairt iad, *Tha* oighreachd *ann* air an son-san a chaidh as de Bheniamin: agus cha sgriosar treubh á Israel.

B.C. 1406.

[a] rann 1
[b] 1 Sam. 11. 1; 31. 11
[c] rann 5; caib. 5. 23; 1 Sam. 11. 7
[d] Air. 31. 17
[e] caib. 11. 34; Ecl. 3. 4
[f] Ios. 18. 1
[g] caib. 20. 47
[h] 1 Cor. 7. 2
[i] rann 6
[j] caib. 20. 48
[k] 1 Each. 13. 11; 15. 13; Isa. 30. 13; 58. 12
[l] caib. 17. 6; 18. 1; 19. 1
[m] Deut. 12. 8

18 Gidheadh, cha-n fheud sinn mnathan a thoirt doibh d'ar nigheanaibh féin; oir mhionnaich clann Israeil[a], ag ràdh, Mallaichte *gu robh* esan a bheir bean do Bheniamin.

19 An sin thubhairt iad, Feuch, *tha* féill an Tighearn' ann an Siloh gach bliadhna, *anns an àit* a tha air an taobh mu thuath de Bhet-el, air an taobh an ear de'n rathad mhòr a tha 'dol suas o Bhet-el gu Sechem, agus air an taobh mu dheas de Lebonah.

20 Uime sin dh'àithn iad do chloinn Bheniamin, ag ràdh, Falbhaibh, agus deanaibh feall-fholach anns na fìon liosaibh;

21 Agus seallaibh, agus, feuch, ma thig nigheana Shiloh a mach a dhannsadh ann an dannsaibh[e], an sin thigibh-se mach as na fìon-liosaibh, agus glacaibh gach fear dhibh a bhean de nigheanaibh Shiloh, agus rachaibh gu tìr Bheniamin.

22 Agus tarlaidh 'n uair a thig an aithriche no am bràithre d'ar n-ionnsuidh-ne a dheanamh gearain, gu-n abair sinn riu, Bithibh bàigheil riu air ar son-ne, a chionn nach do ghléidh sinn *do* gach fear a bhean anns a' chogadh[h], oir cha d'thug sibhse dhoibh anns an àm so, air chor as gu-m bitheadh sibh ciontach.

23 Agus rinn clann Bheniamin mar sin, agus ghabh iad mnathan dhoibh féin a réir an àireimh, dhiubhsan a bha 'dannsadh, a ghlac iad; agus chaidh iad agus phill iad a dh'ionnsuidh an oighreachd, agus thog iad suas na bailtean[j], agus ghabh iad còmhnuidh annta.

24 Agus dh'imich clann Israeil as a sin 's an àm sin, gach duine a dh'ionnsuidh a thréibhe, agus a dh'ionnsuidh a theaghlaich, agus chaidh iad a mach as a sin gach duine a dh'ionnsuidh 'oighreachd féin.

25 Anns na làithibh sin cha *robh* rìgh air bith ann an Israel[l]: rinn gach duine an *ni sin a bha* ceart 'n a shùilibh féin[m].

# LEABHAR RUT.

## CAIB. I.

1 *Chaidh Elimelech agus a theaghlach gu bhi air chuairt ann am Moab, air son na gorta a bha ann an tìr Iudah.* 6 *An déigh a bhàis, phill a bhean Naomi dhachaidh, maille r'a banachliamhuin Rut.*

ANIS ri linn nam breitheamhna[b], bha gorta 's an tìr: agus chaidh duine àraidh de Bhet-lehem Iudah[c] gu bhi air chuairt ann am fearann Mhoaib, e féin agus a bhean, agus a dhithis mhac.

2 Agus *b'e* ainm an duine Elimelech, agus ainm a mhnatha Naomi, agus ainm a dhithis mhac Mahlon agus Chilion, Ephrataich[a] de Bhet-lehem Iudah: agus thàinig iad gu fearann Mhoaib, agus dh'fhan iad an sin.

3 Agus fhuair Elimelech fear Naomi bàs; agus dh'fhàgadh ise agus a dithis mhac.

4 Agus ghabh iad dhoibh féin mnathan de na Ban-Mhoabaich: *b'e* ainm aoin *diubh* Orpah, agus ainm na *mnatha* eile Rut: agus ghabh iad còmhnuidh an sin mu thimchioll deich bliadhna.

5 Agus fhuair mar an ceudna Mahlon

B.C. 1322.

[a] Gen. 35. 19
[b] Bre. 2. 16
[c] Bre. 17. 8

agus Chilion le 'chéile bàs; agus dh'fhàg-
adh a' bhean as eugmhais a dithis mhac,
agus as eugmhais a fir.
6 Agus dh'éirich i suas maille r'a bana-
chliamhuinibh, a chum gu-m pilleadh i o
fhearann Mhoaib: oir chual' i ann am
fearann Mhoaib, gu-n d'amhairc an Tigh-
earn' air a shluagh[b] le aran a thabhairt
doibh[c].
7 Uime sin chaidh i mach as an àite
's an robh i, agus a dà bhana-chliamhuin
maille rithe; agus dh'imich iad air an
t-slighe gu dol air an ais do thìr Iudah.
8 Agus thubhairt Naomi r'a dà bhana-
chliamhuin, Falbhaibh, pilleadh gach
aon agaibh do thigh a màthar: gu-m
buineadh an Tighearna gu caoimhneil
ribh[e], mar a bhuin sibhse riutha-san nach
maireann, agus riumsa.
9 Gu-n tugadh an Tighearna dhuibh
gu-m faigh sibh fois, gach aon dhibh ann
an tigh a fir. An sin phòg i iad: agus
thog iad suas an guth, agus ghuil iad.
10 Agus thubhairt iad rithe, Gu cinnt-
each maille riutsa pillidh sinne dh'ionn-
suidh do shluaigh.
11 Agus thubhairt Naomi, Pillibh, mo
nigheana; c'ar son a théid sibh maille
riumsa? am bheil fathast mic agam-sa
a'm' innibh[g], gu bhi agaibh 'n am fir?
12 Pillibh, mo nigheana; imichibh; oir
tha mise tuilleadh as sean gu fear a bhi
agam: nan abrainn, Tha dòchas agam,
*nam* bitheadh fear agam eadhon an nochd,
agus mar an ceudna gu-m beirinn mic,
13 Am feitheadh sibh riu gus an cinn-
eadh iad? am fanadh sibh air an son gun
fhir a bhi agaibh? na *deanaibh sin*, mo
nigheana; oir tha mi ro dhoilich air 'ur
son-se, gu-n deachaidh làmh an Tighearn'
a mach a'm' aghaidh-sa[i].
14 Agus thog iad suas an guth, agus
ghuil iad a rìs: agus phòg Orpah a màth-
air-chéile, ach dhlùth-lean Rut rithe[l].
15 Agus thubhairt i, Feuch, tha do
phiuthar - chéile air pilltinn a dh'ionn-
suidh a sluaigh, agus a dh'ionnsuidh a
diathan[m]; pill thusa an déigh do pheathar-
chéile[n].
16 Agus thubhairt Rut, Na h-iarr orm
d'fhàgail[o], no pilltinn o bhi 'g ad lean-
tuinn: oir ge b'e taobh a théid thusa,
théid mise; agus far an gabh thusa tàmh,
gabhaidh mise tàmh: *is e* do shluagh-sa
mo shluagh-sa[p], agus do Dhia-sa mo
Dhia-sa.
17 Far am faigh thusa bàs, gheibh mise
bàs, agus an sin adhlaicear mi. Gu-n
deanadh an Tighearna mar sin ormsa[q],
agus tuilleadh mar an ceudna, *ma* chuireas
ach am bàs[r] dealachadh eadar mise agus
thusa.
18 'N uair a chunnaic i[t] gu-n robh i
suidhichte air dol maille rithe, an sin
sguir i de labhairt rithe.
19 Agus dh'imich iad le 'chéile gus an
dh'thàinig iad gu Bet-lehem. Agus an

B.C. 1312.

[a] Isa. 23. 7
Tuir. 2. 15
[1] 's e sin, *taitneach.*
[2] 's e sin, *searbh.*
[b] Gen. 50. 25
Ecs. 4. 31
Luc. 1. 68
[c] Salm 132. 15
Mat. 6. 31-34
[d] Iob 1. 21
[e] 2Tim. 1. 16-18
[f] caib. 3. 2, 12
[g] Gen. 38. 11
Deut. 25. 5
[h] Lebh. 19. 9
Deut. 24. 19
[i] Bre. 2. 15
Iob 19. 21
Salm 32. 4
38. 2
39. 9, 10
[j] Salm 129. 7, 8
Luc. 1. 28
2 Tes. 3. 16
[k] 1 Tim. 6. 2
[l] Salm 17. 17
[m] Bre. 11. 24
[n] Ios. 24. 15
[o] 2 Ri. 2. 2, 6
Luc. 24. 28, 29
[p] caib. 2. 11, 12
[q] 1 Sam. 3. 17
[r] Gnio. 20. 24
[s] Dàn 1. 7, 8
[t] Gnio. 21. 14
[u] Gen. 20. 6
Gnà. 6. 29

uair a bha iad air teachd gu Bet-lehem,
ghluaiseadh am baile uile mu'n timchioll,
agus thubhairt iad, An i so Naomi[a]?
20 Agus thubhairt ise riu, Na h-abraibh
Naomi[1] rium: abraibh Mara[2] rium; oir
bhuin an t-Uile-chumhachdach gu ro
gheur rium.
21 Chaidh mi mach làn, agus thug an
Tighearn' air m'ais mi falamh[d]. C'ar
son ma ta their sibh Naomi rium, agus
gu-n d'thug an Tighearna fianuis a'm'
aghaidh, agus gu-n do chuir an t-Uile-
chumhachdach fo àmhghar mi?
22 Mar sin phill Naomi, agus Rut a'
Bhan-Mhoabach, bean a mic, maille rithe,
a phill á fearann Mhoaib: agus thàinig
iad gu Bet-lehem ann an toiseach na buain
eorna.

## CAIB. II.

*1 Chaidh Rut a dhìoghlum ann an achadh Bhoais. 4 Chuir esan eolas oirre, 8 agus nochd e caoimhneas dhi.*

AGUS bha aig Naomi caraid[f] a thaobh
a fir, duine cumhachdach *aig an
robh* mòr-bheartas, de theaghlach Eli-
meleich, agus b'e 'ainm Boas.
2 Agus thubhairt Rut a' Bhan-Mhoab-
ach ri Naomi, Leig dhomh a nis dol do'n
achadh, agus diasan arbhair a dhìogh-
lum[h] an déigh an ti sin aig am faigh
mi deadh-ghean 'n a shùilibh. Agus
thubhairt i rithe, Falbh, mo nighean.
3 Agus dh'fhalbh i, agus thàinig i, agus
dhìoghluim i 's an achadh an déigh nam
buanaichean; agus thachair dhi dol air
earrainn de'n achadh a *bu* le Boas, a *bha*
de theaghlach Elimeleich.
4 Agus, feuch, thàinig Boas o Bhet-
lehem, agus thubhairt e ris na buanaich-
ibh[j], Gu *robh* an Tighearna maille ribh:
agus fhreagair iadsan[k], Gu-m beann-
aicheadh an Tighearn' thusa.
5 An sin thubhairt Boas r'a òglach a
chuireadh os ceann nam buanaichean,
Cò leis an òg-bhean so?
6 Agus fhreagair an t-òglach a chuir-
eadh os ceann nam buanaichean, agus
thubhairt e, *Is i* so an òg-bhean Mhoab-
ach, a thàinig air a h-ais maille ri Naomi
á fearann Mhoaib:
7 Agus thubhairt ise, Guidheam ort,
leig dhomh dìoghlum, agus tional am
measg nan sguab an déigh nam buanaich-
ean: agus thàinig i, agus dh'fhuirich i
eadhon o'n mhaduinn gus a nis, ach gu-n
d'fhan i tamull beag a stigh.
8 An sin thubhairt Boas ri Rut, Nach
cluinn thu, mo nighean? Na gabh a
dhìoghlum ann an achadh eile, agus na
falbh á so[s], ach fan an so làimh ri m'
ghruagaichibh-sa.
9 *Bitheadh* do shùilean air an achadh
a bhuaineas iad, agus falbh thusa 'n an
déigh. Nach d'àithn mise do na h-òg-
anaich gun bheantuinn riut[u]? agus an
uair a bhitheas ìotadh ort, falbh a dh'ionn-

suidh nan soithichean, agus òl de'*n uisge*
a tharruing na h-òganaich.
10 An sin thuit i air a h-aghaidh[b], agus
chrom si i féin gu làr, agus thubhairt i
ris, C'ar son a fhuair mi deadh-ghean
a'd' shùilibh, gu-n cuireadh tu eòlas orm,
agus mi a'm' bhana-choigrich?
11 Agus fhreagair Boas, agus thubhairt
e rithe, Dh'innseadh gu h-iomlan dhomh[c]
sa gach *ni* a rinn thu do d' mhàthair-
chéile an déigh bàis d'fhir, agus mar a
dh'fhàg thu d'athair agus do mhàthair,
agus an tìr anns an d'rugadh tu, agus a
tha thu air teachd a dh'ionnsuidh sluaigh
nach b'aithne dhuit roimhe so.
12 Gu-n dìoladh an Tighearna do
shaothair[e], agus gu robh do dhuais iomlan
o'n Tighearna Dia Israeil, fo 'sgiathaibh[f]
an d'thàinig thu[g] a chur do dhòchais.
13 Agus thubhairt ise, Faigheam deadh-
ghean a'd' shùilibh[j], mo Thighearna, do
bhrìgh gu-n d'thug thu sòlas dhomh, agus
gu-n do labhair thu gu caoimhneil ri
d'bhanoglaich, ged nach 'eil mi cosmhuil
ri aon de d' ghruagaichibh-sa.
14 Agus thubhairt Boas rithe, Aig àm
bìdh thig thusa an so, agus ith de'n aran,
agus tum do ghreim anns an fhìon-gheur,
Agus shuidh i ri taobh nam buanaichean:
agus shìn e dhi *siol* cruaidhichte, agus
dh'ith i, agus shàsuicheadh i, agus dh'fhàg
i fuigheall[m].
15 Agus an uair a dh'éirich i suas gu
dìoghlum, dh'àithn Boas d'a òganaich,
ag ràdh, Eadhon am measg nan sguab
dìoghluimeadh i, agus na cuiribh nàire
oirre[n].
16 Agus cuideachd leigibh d'ur deoin
le *cuid* de na dlaghaibh tuiteam air a son,
agus fàgaibh *iad* a chum gu-n dìoghluim
i *iad*, agus na tugaibh achmhasan dhi.
17 Mar sin dhìoghluim i 's an achadh
gu feasgar, agus bhuail i as na dhìoghluim
i, agus bha *ann* mu thimchioll ephah
eorna.
18 Agus thog i suas e, agus chaidh i
do'n bhaile, agus chunnaic a màthair-
chéile na dhìoghluim i; agus chuir i a
làthair, agus thug i dhi na dh'fhàg i, an
déigh dhi 'bhi sàsuichte.
19 Agus thubhairt a màthair-chéile
rithe, C'àit an do dhìoghluim thu'n diugh?
agus c'àit an do shaothraich thu? beann-
aichte gu robh an ti a chuir eòlas ort[q].
Agus dh'innis i d'a màthair-chéile co aig
a shaothraich i, agus thubhairt i, *Is* e
ainm an duine aig an do shaothraich mi
'n diugh, Boas.
20 Agus thubhairt Naomi r'a bana-
chliamhuin, Beannaichte gu robh esan o'n
Tighearna[s] nach do leig dheth a chaoimh-
neas[t] do na beòthaibh, agus do na mairbh.
Agus thubhairt Naomi rithe, *Tha* an duine
dlùth 'an dàimh dhuinn; is aon e d'ar
dìlsibh a's faisge[2].
21 Agus thubhairt Rut a' Bhan-Mhoab-
ach, Mar an ceudna thubhairt e riumsa,
Làimh ri m'òganaich-sa fanaidh tu[a], gus
an crìochnaich iad m'fhoghar uile.
22 Agus thubhairt Naomi ri Rut a bana-
chliamhuin, *Is* fearr dhuit, mo nighean,
dol a mach maille r'a ghruagaichibh, a
chum nach coinnich iad thu ann an achadh
sam bith eile.
23 Dh'fhan i uime sin làimh ri gruag-
aichibh[d] Bhoais a dhìoghlum, gus an do
chrìochnaicheadh foghar an eorna, agus
foghar a' chruithneachd; agus ghabh i
còmhnuidh maille r'a màthair-chéile.

## CAIB. III.

1 *Air comhairle Naomi,* 6 *chaidh Rut agus luidh i aig cosaibh Bhoais.* 13 *Gheall Boas gu-n deanadh e rithe dlighe fir-dàimh.*

AN sin thubhairt Naomi a màthair-
chéile rithe, Mo nighean, nach iarr
mise[h] suaimhneas[i] dhuit-sa, chum gu-n
éirich gu maith dhuit?
2 Agus a nis nach 'eil Boas d'ar dìlsibh,
aig an robh thu maille r'a ghruagaichibh[k]?
Feuch, *bithidh* e a' fasgnadh eorna an
nochd air an urlar-bhualaidh.
3 Uime sin nigh thu féin, agus ung
thu féin[l], agus cuir do thrusgan ort,
agus gabh sìos do'n urlar-bhualaidh:
*ach* na dean thu féin aithnichte do'n
duine, gus an sguir e dh'itheadh agus a
dh'òl.
4 Agus an uair a luidheas e sìos, bheir
thu fainear an t-àit anns an luidh e, agus
théid thu agus rùisgidh tu a chosan, agus
luidhidh tu sìos; agus innsidh e dhuit
ciod a ni thu.
5 Agus thubhairt i rithe, Gach *ni* a tha
thu ag ràdh rium, ni mise.
6 Agus chaidh i sìos do'n urlar-bhual-
aidh, agus rinn i a réir gach *ni* a dh'àithn
a màthair-chéile dhi.
7 Agus an uair a dh'ith agus a dh'òl
Boas, agus a bha a chridhe subhach[o],
chaidh e a luidhe sìos aig ceann an dùin
arbhair: agus thàinig i gu sàmhach, agus
rùisg i a chosan, agus luidh i sìos.
8 Agus an uair a bha e mu mheadhon-
oidhche, bha eagal air an duine, agus
thionndaidh se e féin; agus, feuch, bean
'n a luidhe aig a chosaibh.
9 Agus thubhairt e, Cò thusa? Agus
fhreagair i, *Is* mise Rut do bhanoglach:
sgaoil uime sin iomall d'eudaich[p] air do
bhanoglaich, oir *is* fear-dàimh[1] thu.
10 Agus thubhairt e, Beannaichte gu
robh thusa o'n Tighearna, mo nighean;
nochd thu tuilleadh caoimhneis mu dheir-
eadh na an toiseach[r], do bhrìgh nach
deachaidh tu an déigh òigfheara, bochd
no beartach.
11 Agus a nis, mo nighean, na bitheadh
eagal ort; gach *ni* a tha thu ag iarraidh,
ni mi dhuit; oir tha fios aig uile bhaile
mo shluaigh gur bean shubhailceach thu[u].
12 Agus a nis tha e fìor gur fear-dàimh
*dhuit* mise; gidheadh tha fear-dàimh a's
faisge *dhuit* na mi[v].

B.C. 1312.
a Dàn 1. 7, 8
b 1 Sam. 25. 23
c caib. 1. 14-17
d Gnà. 13. 20
1 Cor. 15. 33
e 1 Sam. 24. 19
Gnà. 11. 18
f caib. 1. 16
g Salm 17. 8
36. 7
57. 1
63. 7
h 1 Cor. 7. 36
1 Tim. 5. 8
i caib. 1. 9
j Gen. 33. 15
1 Sam. 1. 18
k caib. 2. 8, 23
l 2 Sam. 14. 2
Ecl. 9. 8
m Salm 23. 5
n Seum. 1. 5
o Bre. 19. 6, 9, 22
2 Sam. 13. 28
Est. 1. 10
Ecl. 8. 13
9. 7
10. 19
p Ese. 16. 8
q Salm 41. 1
1 *aon aig am bheil còir saoraidh, caib. 2. 20.*
r caib. 1. 8
s caib. 3. 10
2 Sam. 2. 5
Iob 29. 13
t 2 Sam. 9. 1
u Gnà. 12. 4
31. 10
2 *aig am bheil còir fuasg-laidh,* no, *saoraidh.*
v caib. 4. 1

13 Fan an nochd, agus anns a' mhaduinn ma ni e riut dlighe fir-dàimh[a], *tha sin* gu maith, deanadh e dlighe fir-dàimh; ach mur bi e toileach dlighe fir-dàimh a dheanamh riut, an sin ni mise dlighe fir-dàimh riut, *mar* is beò an Tighearna[c]: luidh sìos gu maduinn.

14 Agus luidh i sìos aig a chosaibh gu maduinn: agus dh'éirich i mu-n robh e 'n comas do dhuine duin' eile aithneachadh. Agus thubhairt e, Na bitheadh fios *aig neach air bith*[e] gu-n d'thàinig bean a steach do'n urlar-bhualaidh.

15 Mar an ceudna thubhairt e, Thoir *an so* am brat *a tha agad* umad, agus cum e. Agus chum i e, agus thomhais e sè *toimhsean* eorna, agus chuir e oirre *iad*; agus chaidh i a steach do'n bhaile.

16 Agus an uair a thàinig i dh'ionnsuidh a màthar-chéile, thubhairt i, Cò thusa, mo nighean? agus dh'innis i dhi gach *ni* a rinn an duine dhi.

17 Agus thubhairt i, Na sè *toimhsean* eorna so thug e dhomh; oir thubhairt e rium, Na imich falamh a dh'ionnsuidh do mhàthar-chéile.

18 Agus thubhairt ise, Fuirich[f], mo nighean, gus am bi fios agad cionnus a dh'éireas do'n chùis: oir cha bhi an duine aig fois gus an crìochnaich e an gnothuch an diugh.

## CAIB. IV.

*1 Ghairm Boas air an fhear-dhàimh a b'fhaigse, chum gu-m fuasgladh e fearann Elimeleich. 6 Dhiult esan 'fhuasgladh. 13 Phòs Boas Rut. 17 Rug ise Obed, sean-athair Dhaibhidh.*

AN sin chaidh Boas suas a dh'ionnsuidh a' gheata, agus shuidh e sìos an sin: agus, feuch, bha am fear-dàimh mu'n do labhair Boas[j] a' dol seachad, agus thubhairt e ris, Ho, a leithid so a dh'fhear! thig a leth-taobh, suidh sìos an so. Agus thàinig e a leth-taobh, agus shuidh e sìos.

2 Agus ghabh e deichnear dhaoine de sheanairibh a' bhaile[l], agus thubhairt e, Suidhibh sìos an so. Agus shuidh iad sìos.

3 Agus thubhairt e ris an fhear-dhàimh, Tha Naomi, a thàinig air a h-ais á fearann Mhoaib, gu earrann de'n achadh a bu le ar bràthair Elimelech a reiceadh;

4 Agus smuainich mi air fios a thoirt duit, ag ràdh, Ceannaich *e*[o] 'am fianuis an luchd-àiteachaidh[p], agus 'am fianuis sheanairean mo shluaigh: ma dh'fhuasgaileas tu *e*, fuasgail *e*; ach mur fuasgail thu *e*, innis dhomh, a chum gu-m bi fios agam: oir cha-*n 'eil* neach air bith ann gu 'fhuasgladh ach thusa, agus mise a'd' dhéigh-sa. Agus thubhairt esan, Fuasgailidh mise e.

5 An sin thubhairt Boas, 'S an là anns an ceannaich thu an t-achadh o làimh Naomi, feumaidh tu cuideachd a cheannach o Rut a' Bhan-Mhoabach, bean a' mhairbh, a thogail suas ainme a' mhairbh air 'oighreachd-san[b].

6 Agus thubhairt am fear-dàimh, Cha-n fheud mi 'fhuasgladh dhomh féin, air eagal gu mill mi m' oighreachd féin: fuasgail thusa mo chòir dhuit féin, oir cha-n fheud mise a fuasgladh.

7 A nis *b'e* so o shean *an gnàth* ann an Israel a thaobh fuasglaidh[d], agus a thaobh iomlaid, a dhaingneachadh gach *ni*: chuireadh duine dheth a bhròg, agus bheireadh e d'a choimhearsnach *i*: agus bha so mar fhianuis ann an Israel.

8 Uime sin thubhairt am fear-dàimh ri Boas, Ceannaich air do shon féin *e*: agus chuir e dheth a bhròg.

9 Agus thubhairt Boas ris na seanairibh, agus *ris* an t-sluagh uile, *Is* fianuisean sibhse an diugh, gu-n do cheannaich mise gach *ni 'bu* le Elimelech, agus nach *ni 'bu* le Chilion, agus le Mahlon, o làimh Naomi.

10 Agus mar an ceudna Rut a' Bhan-Mhoabach, bean Mhahloin, cheannaich mi dhomh féin gu bhi 'n a mnaoi agam, a thogail suas ainme a' mhairbh air 'oighreachd, a chum nach gearrar as ainm a' mhairbh á meadhon a bhràithrean, agus o gheata 'àite féin: *is* fianuisean sibhse an diugh.

11 Agus thubhairt an sluagh uile a *bha* 's a' gheata, agus na seanairean, *Is* fianuisean sinn: gu-n deanadh an Tighearn' a' bhean a tha 'teachd a dh'ionnsuidh do thighe[g], mar Rachel agus mar Leah, a thog suas le 'chéile tigh Israeil[h]: agus dean thusa gu cubhaidh ann an Ephratah[i], agus bi cliuiteach ann am Bet-lehem:

12 Agus bitheadh do thigh mar thigh Phareis, (a rug Tamar do Iudah[k],) de'n t-sliochd a bheir an Tighearna dhuit o'n mhnaoi òig so.

13 Agus ghabh Boas Rut, agus bha i aige 'n a mnaoi: agus chaidh e steach d'a h-ionnsuidh, agus thug an Tighearna toirricheas dhi[m], agus rug i mac.

14 Agus thubhairt na mnathan ri Naomi[n], Beannaichte gu robh an Tighearna nach d'fhàg thusa an diugh gun fhear-dàimh[1], a chum gu-m bi 'ainm cliuiteach ann an Israel.

15 Agus bithidh e dhuit 'n a fhear-ath-nuadhachaidh do bheatha, agus 'n a fhear-altruim do shean aois: oir is i do bhana-chliamhuin, aig am bheil gràdh dhuit, a's fèarr dhuit na seachd mic[q], a rug e.

16 Agus ghabh Naomi an leanabh, agus chuir i 'n a h-uchd e, agus bha i 'n a ban-altrum aige.

17 Agus thug na bana-choimhearsnaich[r] ainm air, ag ràdh, Rugadh mac do Naomi; agus thug iad[2] Obed mar ainm

R.C. 1312.

[a] caib. 4. 5 Deut. 25. 5 Mat. 22. 24, 25
[b] caib. 3. 13
[c] Ier. 4. 2
[d] Deut. 25. 7-9
[e] Ròm. 14. 16 1 Cor. 10. 32
[f] Salm 37. 3, 5
[g] Salm 127. 3 128. 3
[h] Gen. xxix., xxx.
[i] Mic. 5. 2
[j] caib. 3. 12
[k] Gen. 38. 29
[l] 1 Ri. 21. 8
[m] Gen. 20. 17, 18 33. 5
[n] Ròm. 12. 15
[1] *fear-saoraidh.*
[o] Ier. 32. 8, 25
[p] Gen. 23. 18
[q] 1 Sam. 1. 8
[r] Luc. 1. 58
[2] *scirbhis-cach.*

air: *Is* esan athair Iese, athar Dhaibh-
idh.
18 A nis *is* iad so ginealaich Phareis:
Ghin Phares[b] Hesron,
19 Agus ghin Hesron Ram, agus ghin
Ram Aminadab,
20 Agus ghin Aminadab Nahson[a], agus
ghin Nahson Salmon,
21 Agus ghin Salmon Boas, agus ghin
Boas Obed,
¶22 Agus ghin Obed Iese, agus ghin Iese
Daibhidh[c].

R.C. 1312.

[a] Air. 1. 7
[b] Mat. 1. 3, &c.
[c] 1 Each. 2. 15

# CEUD LEABHAR SHAMUEIL,

D'AN AINM, AIR MHODH EILE,

# CEUD LEABHAR NAN RIGH.

## CAIB. I.

1 *Elcanah agus a dhà mhnaoi.* 9 *Urnuigh Hanah.* 20 *Rugadh Samuel.*

A NIS bha duine àraidh o Ramataim-
sophim, o shliabh Ephraim, agus
*b'e* 'ainm Elcanah[c], mac Ierohaim, mhic
Elihu, mhic Thohu, mhic Shuph,
Ephratach.
2 Agus bha dithis bhan aige: ainm
mnatha dhiubh Hanah, agus ainm na
*mnatha* eile Peninah. Agus aig Peninah
bha clann, ach aig Hanah cha *robh* clann.
3 Agus thàinig an duine so nìos as a
bhaile gach bliadhna[e], a dheanamh aor-
aidh agus a dh'ìobradh do Thighearna
nan sluagh ann an Siloh: agus *bha* dà
mhac Eli, Hophni agus Phinehas, sagart-
an an Tighearn', an sin.
4 Agus an uair a thàinig an t-àm anns
an d'ìobair Elcanah[f], thug e d'a mhnaoi
Peninah, agus d'a mic uile agus *d'*a nigh-
eanaibh, cuibhrionnan.
5 Ach do Hanah thug e cuibhrionn
dhùbailte; oir ghràdhaich e Hanah: ach
dhruid an Tighearn' a brù[h].
6 Agus bhrosnaich a h-eascaraid i mar
an ceudna gu feirg[i], a thoirt oirre gearan
a dheanamh, a chionn gu-n do dhruid an
Tighearn' a brù.
7 Agus mar sin rinn e gach bliadhna,
'n uair a thàinig i nìos do thigh an Tigh-
earna, mar sin bhrosnaich si i. Uime sin
ghuil i, agus cha-n itheadh i.
8 An sin thubhairt Elcanah a fear
rithe, A Hanah, c'ar son a tha thu a' gul?
agus c'ar son nach 'eil thu ag itheadh?
agus c'ar son a tha do chridhe air a chràdh?
nach fèarr mise dhuit na deich mic[l]?
9 Agus dh'éirich Hanah suas an déigh
dhoibh itheadh ann an Siloh, agus an
déigh dhoibh òl: (a nis bha Eli an sagart
'n a shuidhe air caithir làimh ri ursainn
ann an teampull an Tighearn':)
10 Agus bha i air a cràdh 'n a h-anam,
agus rinn i urnuigh ris an Tighearn', agus
ghuil i gu goirt.
11 Agus bhòidich i bòid[n], agus thubh-
airt i, O Thighearna nan sluagh, ma
dh'amhairceas tu da rìreadh air àmhghar
do bhanoglaich[a], agus gu-n cuimhnich
thu orm[b], agus nach dì-chuimhnich thu
do bhanoglach, ach gu-n toir thu do d'
bhanoglaich, leanabh gille, an sin bheir
mi e do'n Tighearna ré uile làithean a
bheatha, agus cha téid ealtainn air a
cheann[d].
12 Agus an uair a bhuanaich i ri urnuigh
an làthair an Tighearna, thug Eli fainear
a beul.
13 A nis bha Hanah a' labhairt 'n a
cridhe; bha a bilean a mhàin a' gluasad,
ach cha chualas a guth: uime sin shaoil
Eli gu-n robh i air mhisg.
14 Agus thubhairt Eli rithe, Cia fad a
bhitheas tu air mhisg? cuir air falbh
d'fhìon uait.
15 Agus fhreagair Hanah agus thubh-
airt i, Ni h-eadh, mo thighearna; *is*
bean mise *a tha* tuirseach a'm' spiorad;
aon chuid fìon no deoch làidir cha d'òl
mi, ach dhoirt mi mach m'anam an
làthair an Tighearna[g].
16 Na meas do bhanoglach mar nighean
do Bhelial: oir is ann á ro-mheud mo
ghearain agus mo dhoilgheis a labhair mi
gus a nis.
17 An sin fhreagair Eli agus thubhairt
e, Imich ann an sìth: agus gu-n tugadh
Dia Israeil *dhuit* d'iarrtus a dh'iarr thu
air[j].
18 Agus thubhairt ise, Faigheadh do
bhanoglach deadh-ghean a'd' shùilibh.
Agus dh'imich a' bhean roimpe, agus
dh'ith i[k], agus cha robh a gnùis na
b'fhaide *dubhach*.
19 Agus dh'éirich iad gu moch anns
a' mhaduinn, agus rinn iad aoradh an
làthair an Tighearn', agus phill iad, agus
thàinig iad a dh'ionnsuidh an tighe gu
Ramah: agus dh'aithnich Elcanah a
bhean Hanah, agus chuimhnich an Tigh-
earn' oirre[m].
20 Uime sin tharladh, an uair a thàinig
an t-àm mu'n cuairt, an déigh do Hanah
fàs torrach, gu-n d'rug i mac; agus thug

R.C. 1171.

[a] 2 Sam. 16. 12
[b] Gen. 30. 22
[c] 1 Each. 6. 27, 34
[d] Air. 6. 5
[e] Ecs. 23. 14 Luc. 2. 41
[f] Deut. 12. 5, 7
[g] Salm 62. 8
[h] Gen. 30. 2
[i] Iob 24. 21
[j] Salm 20. 3, 5
[k] Ecl. 9. 7
[l] Rut 4. 15
[m] rann 11
[n] Bre. 11. 30

i Samuel[1] mar ainm air, *ag ràdh*, Do
bhrigh gu-n d'iarr mi e air an Tighearna.
21 Agus chaidh an duine Elcanah, agus
a thigh uile, suas a dh'ìobradh do'n Tigh-
earna na h-ìobairt bhliadhnail, agus *a*
*choimhlionadh a* bhòide.
22 Agus cha deachaidh Hanah suas :
oir thubhairt i r'a fear, *Cha téid mise suas*
gus an cuirear an leanabh bhàrr na cìche,
agus *an sin* bheir mi leam e, chum gu-n
taisbeanar e 'am fianuis an Tighearn'[e],
agus gu-m fan e an sin gu bràth.
23 Agus thubhairt Elcanah a fear rithe,
Dean mar is maith leat[g]; fan gus an cuir
thu bhàrr na cìche e; a mhàin daingnich-
eadh an Tighearn' fhocal[i]. Agus dh'fhan
a' bhean, agus thug i cìoch d'a leanabh,
gus an do chuir i bhàrr na cìche e.
24 Agus an uair a chuir i bhàrr na
cìche e, thug i suas leatha e, maille ri
tri-bliadhnach tairbh, agus aon ephah de
mhin mhìn, agus searrag fhìona, agus
thug i e do thigh an Tighearn' ann an
Siloh : agus bha an leanabh òg.
25 Agus mharbh iad an tarbh, agus
thug iad an leanabh a dh'ionnsuidh Eli.
26 Agus thubhairt i, Mo thighearna,
*mar* is beò d'anam, mo thighearn', *is*
mis' a' bhean a sheas làimh riut an so, a'
deanamh urnuigh ris an Tighearna.
27 Air son an leinibh so rinn mi
urnuigh[p]; agus thug an Tighearna dhomh
m'iarrtus[q] a dh'iarr mi air :
28 Agus uime sin thug mi seachad gu
saor[2] e do'n Tighearna : ré uile làithean a
bheatha thugadh seachad e do'n Tighearn'.
Agus rinn e aoradh do'n Tighearn 'an sin.

## CAIB. II.

1 *Laoidh Hanah.* 12 *Aingidheachd mhac Eli.*
18 *Fhritheil Samuel an làthair an Tighearna.*
27 *Fàistneachd an aghaidh tighe Eli.*

AGUS rinn Hanah urnuigh, agus thubh-
airt i, Tha mo chridhe a' deanamh
gàirdeachais anns an Tighearna[s]; dh'àrd-
aicheadh m'adharc anns an Tighearna[t];
rinneadh mo bheul farsuinn os ceann mo
naimhde, do bhrìgh gu bheil mi aoibh-
neach ann ad shlàinte-sa[u].
2 Cha-*n 'eil* neach air bith naomh mar
an Tighearn'[v]; oir cha-*n 'eil* neach ann
ach thu, agus cha-*n 'eil* carraig ann mar
ar Dia-ne[w].
3 Na labhraibh na's mò cho ro uaibh-
reach; na tigeadh àrdan a mach as 'ur
beul[y]; oir is Dia eòlais an Tighearn'[z],
agus leis-san tha gniomharan air an coth-
romachadh.
4 *Tha* boghanna nan daoine treuna air
am briseadh[b], agus tha iadsan a thuislich
air an crioslachadh le neart.
5 *Iadsan a bha* làn, air son arain thuar-
asdalaich siad iad féin; agus *iadsan a*
*bha* ocrach, sguir iad *de bhi mar sin* :
ise a bha roimhe neo-thorrach, rug i
seachdnar[e]; agus ise aig an robh mòran
cloinne, dh'fhas i fann.

6 'S e an Tighearn' a mharbhas[a] agus
a bheothaicheas: bheir e sìos a dh'ionn-
suidh na h-uaighe, agus bheir e nìos.
7 'S e an Tighearn' a ni bochd[b], agus a
ni beartach : leagaidh e sìos[c], agus togaidh
e suas.
8 Togaidh e am bochd o'n duslach[d]; o'n
òtrach togaidh e suas am feumach, g'an
cur 'n an suidhe maille ri uachdarain,
agus a thoirt orra caithir glòire a shealbh-
achadh ; oir *is* leis an Tighearna bunaite
na talmhainn, agus shuidhich e an
domhan orra[f].
9 Cosan a naomh gleidhidh e[h], agus
bithidh na h-aingidh tosdach ann an
dorchadas; oir le neart cha bhuadhaich
duine sam bith[j].
10 Brisear 'n am bloighdibh eascairdean
an Tighearn'[k]: as na nèamhan ni e tairn-
eanach orra[l]: bheir an Tighearna breth
air crìochaibh na talmhainn[m]; agus bheir
e neart d'a rìgh, agus àrdaichidh e adharc
'Aoin ungta féin[n].
11 Agus dh'imich Elcanah gu Ramah
d'a thigh ; agus fhritheil an leanabh do'n
Tighearn' 'am fianuis Eli an t-sagairt.
12 A nis *bu* mhic do Bhelial mic Eli ;
cha b'aithne dhoibh an Tighearna[o].
13 Agus *b'e* gnàth nan sagart leis an
t-sluagh, an uair a dh'ìobradh duine sam
bith ìobairt, gu-n tigeadh òglach an
t-sagairt, an uair a bha an fheòil 'g a
bruicheadh, agus greimiche-feòla thri
meur 'n a làimh ;
14 Agus bhuaileadh e 's an aghann e,
no 's a' choire bheag, no 's a' choire mhòr,
no 's a' phoit ; gach ni a bheireadh an
greimiche-feòla suas, ghabhadh an sagart
air a shon féin : mar sin rinn iad ann an
Siloh, ris na h-Israelich uile a thàinig an
sin.
15 Mar an ceudna mu-n loisgeadh iad
an t-saill[r], thigeadh òglach an t-sagairt,
agus theireadh e ris an duine a dh'ìobair,
Thoir feòil g'a ròstadh do'n t-sagart : oir
cha ghabh e uait feòil bhruich, ach amh.
16 Agus *nan* abradh duine sam bith
ris, Na dearmadadh iad an t-saill a losg-
adh air ball, agus *an sin* gabh dhuit
féin mar is miann le d'anam ; an sin
fhreagradh e, *Ni h-eadh*, ach bheir thu
*dhomh* a'nis ; agus mur tabhair, gabhaidh
mi a dh'aindeoin.
17 Uime sin bha peacadh nan òganach
ro mhòr 'am fianuis an Tighearn'[x]; oir
rinn daoine tarcuis air ìobairt an Tigh-
earn'[a].
18 Ach fhritheil Samuel an làthair
an Tighearn', *agus e* 'n a leanabh, air a
chrioslachadh le ephod de lìon-eudach[c].
19 Agus rinn a mhàthair dha cota beag,
agus thug i d'a ionnsuidh e o bhliadhna
gu bliadhna, 'n uair a chaidh i suas maille
r'a fear[d] a dh'ìobradh na h-ìobairt bhliadh-
nail.
20 Agus bheannaich Eli Elcanah, agus
a bhean, agus thubhairt e, Gu-n tugadh

B.C. 1165.

[1] 's e sin, *air iarraidh o Dhia.*
[a] Deut. 32. 39
[b] Iob 1. 21
[c] Salm 75. 7
[d] Salm 113. 7, 8 Dan. 4. 17
[e] Luc. 2. 22
[f] Salm 102. 25
[g] Air. 30. 7
[h] Salm 121. 3
[i] 2 Sam. 7. 25
[j] Ecl. 9. 11
[k] Ecs. 15. 6 Salm 2. 9
[l] Salm 18. 13, 14
[m] Salm 96. 13
[n] Salm 89. 24
[o] Ier. 22. 16 Ròm. 1. 24, 28
[p] Phil. 4. 6
[q] Salm 145. 18, 19
[2] *'an coingheall.*
[r] Lebh. 3. 3-5, 16
[s] Luc. 1. 46, &c.
[t] Salm 112. 8, 9
[u] Salm 13. 5
[v] Ecs. 15. 11
[w] Deut. 32. 31
[x] Gen. 13. 13
[y] Salm 94. 4
[z] Ier. 17. 10
[a] Mal. 2. 8
[b] Salm 37. 15, 17
[c] Ecs. 28. 4
[d] caib. 1. 3
[e] Salm 113. 9

an Tighearna dhuit sliochd o'n mhnaoi so, air son an tiodhlaic a thug i seachad do'n Tighearn'. Agus chaidh iad d'an àite féin.

21 Agus dh'amhairc an Tighearn' air Hanah[a], agus dh'fhàs i torrach, agus rug i tri mic, agus dà nighinn. Agus dh'fhàs an leanabh Samuel suas 'am fianuis an Tighearna.

22 A nis bha Eli ro shean, agus chual' e gach *ni* a rinn a mhic ri Israel uile, agus cionnus a luidh iad leis na mnathan a chruinnich[1] aig dorus pàilliuin a' choimhthionail.

23 Agus thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh a' deanamh a' leithid so de nithibh? oir tha mi a' cluinntinn a thaobh 'ur droch ghniomhara o'n t-sluagh so uile.

24 Na *deanaibh mar so*, mo mhic: oir cha sgeul maith a tha mi a' cluinntinn, gu bheil sibh a' toirt air sluagh an Tighearna dol air seacharan.

25 Ma pheacaicheas duine an aghaidh duin' eile, bheir am breitheamh breth air: ach ma pheacaicheas duine an aghaidh an Tighearna[d], cò ghuidheas air a shon[e]? gidheadh cha d'éisd iadsan ri guth an athar, do bhrìgh gu-m bu toil leis an Tighearn' am marbhadh[f].

26 (Agus dh'fhàs an leanabh Samuel suas, agus bha e taitneach araon do'n Tighearn'[g], agus do dhaoinibh.)

27 Agus thàinig duine le Dia dh'ionnsuidh Eli, agus thubhairt e ris, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, An d'fhoillsich mise gu soilleir mi féin do thigh d'athar[i], an uair a bha iad 's an Eiphit, ann an tigh Pharaoh?

28 Agus an do thagh mi e á treubhan Israeil uile[k] *gu bhi* 'n a shagart agam, a dh'iobradh air m'altair, a losgadh tùis, a dh'iomchar ephoid a'm' fhianuis? agus an d'thug mi do thigh d'athar na tabhartais uile a bheirear suas le teine le cloinn Israeil[l].

29 C'ar son a tha sibh a' deanamh tàir air[2] m'iobairt[m], agus air mo thabhartas a dh'àithn mi *ann am* àite-còmhnuidh, agus a tha thu a' toirt urraim do d' mhic os mo cheann-sa, gu sibh féin a dheanamh reamhar le roghadh uile thabhartas mo shluaigh Israeil?

30 Uime sin tha an Tighearna Dia Israeil ag ràdh, Thubhairt mi gu deimhin[n], *gu-n* gluaiseadh do thigh-sa agus tigh d'athar a'm' fhianuis gu bràth: ach a nis tha an Tighearn' ag ràdh[o], Gu ma fada sin uamsa; oir dhoibhsan a bheir urram dhomhsa bheir mise urram[p], agus iadsan a ni tàir ormsa, is beag am meas a bhitheas dhiubh[q].

31 Feuch, *tha* na làithean a' teachd[r] anns an gearr mi dhìot do ghàirdean, agus gàirdean tighe d'athar, air chor as nach bi seann duine a'd' thigh.

32 Agus chi thu nàmhaid[3] *ann am* àite-còmhnuidh-*sa* anns an uile shaoibhreas a bheir *Dia* do Israel: agus cha bhi seann duine a'd' thigh-sa gu bràth.

33 Agus an duine sin agad nach gearr mi as o m'altair, *bithidh e* a chlaoidh do shùl, agus a chràdh do chridhe: agus bàsaichidh uile ghineal do thighe ann an tréin' an neirt.

34 Agus *bithidh* so 'n a chomharadh dhuit, a thig air do dhithis mhac, air Hophni agus Phinehas, ann an aon là bàsaichidh iad le 'chéile[b].

35 Agus togaidh mi suas dhomh féin sagart dìleas[c], *a* ni mar *tha e* ann am chridhe, agus ann am inntinn; agus togaidh mi dha tigh seasmhach, agus imichidh e 'am fianuis m' Aoin ungta gu bràth.

36 Agus tarlaidh gu-n tig gach neach a dh'fhàgar a'd' thigh a chromadh sìos da air son mìr airgid, agus greim arain; agus their e, Cuir mi, guidheam ort, ann an aon de dhreuchdaibh nan sagart, a chum gu-n ith mi greim arain.

## CAIB. III.

1 *Dh'fhoillsicheadh focal an Tighearna do Shamuel.* 11 *Chuir Dia 'an céill do Shamuel an sgrios a bha gu teachd air tigh Eli.*

AGUS fhritheil an leanabh Samuel do'n Tighearn' 'am fianuis Eli: agus bha focal an Tighearna luachmhor anns na làithibh sin[h]; cha *robh* taisbeanadh follaiseach ann.

2 Agus tharladh anns an àm sin, an uair a bha Eli 'n a luidhe 'n a àite; (agus thòisich a shùilean air fàilneachadh: cha b'urrainn e faicinn *gu maith*;)

3 Agus mu-n deachaidh lòchran Dhé as[j], an uair a bha Samuel 'n a luidhe ann an teampull an Tighearna, far an robh àirc Dhé;

4 Gu-n do ghairm an Tighearn' air Samuel; agus fhreagair esan, *Tha* mi 'n so.

5 Agus ruith e dh'ionnsuidh Eli, agus thubhairt e, *Tha* mi 'n so, oir ghairm thu orm. Agus thubhairt esan, Cha do ghairm mise *ort*; pill, luidh sìos. Agus dh'fhalbh e agus luidh e sìos.

6 Agus ghairm an Tighearn' a rìs air Samuel. Agus dh'éirich Samuel, agus chaidh e dh'ionnsuidh Eli, agus thubhairt e, *Tha* mi 'n so, oir ghairm thu orm. Agus fhreagair esan, Cha do ghairm mise *ort*, a mhic; pill, luidh sìos.

7 A nis cha b'aithne do Shamuel fathast an Tighearn', agus cha d'fhoillsicheadh focal an Tighearna fathast da.

8 Agus ghairm an Tighearna fathast air Samuel an treas uair. Agus dh'éirich e, agus chaidh e dh'ionnsuidh Eli, agus thubhairt e, *Tha* mi 'n so, oir ghairm thu orm. Agus thuig Eli gu-m b'e an Tighearn' a ghairm air an leanabh.

9 Uime sin thubhairt Eli ri Samuel, Falbh, luidh sìos; agus ma ghairmeas e ort, an sin their thu, Labhair, a Thighearn', oir *tha* do sheirbhiseach a' cluinn-

B.C. 1165.

[a] Gen. 21. 1
[b] caib. 4. 11
[1] *a chruinnich 'n am buidhnibh*, Ecs. 38. 8.
[c] Ese. 44. 15, 16
[d] Air. 15. 30 Salm 51. 4, 16
[e] 1 Tim. 2. 5 Eabh. 7. 25
[f] Ios. 11. 20
[g] Gnà. 3. 4 Luc. 2. 52
[h] Salm 74. 9
[i] Ecs. 4. 14, 27
[j] Ecs. 27. 20, 21
[k] Ecs. 28. 1, 4
[l] Lebh. 7. 7, 8, 34 Air. 5. 9, 10 18. 8-19
[2] *a' breabadh an aghaidh.*
[m] Deut. 32. 15
[n] Ecs. 29. 9
[o] Ier. 18. 9, 10
[p] Salm 91. 14 Gnà. 3. 9, 10
[q] Mal. 2. 8, 9
[r] 1 Ri. 2. 27, 35
[3] *àmhghar.*

tinn. Agus dh'fhalbh Samuel, agus luidh e sìos 'n a àite féin.

10 Agus thàinig an Tighearn', agus sheas e, agus ghairm e mar air na h-uairibh eile[a], A Shamueil, a Shamueil. An sin fhreagair Samuel, Labhair, oir *tha* do sheirbhiseach a' cluinntinn.

11 Agus thubhairt an Tighearna ri Samuel, Feuch, ni mi nì ann an Israel, a ni gaoir[b] ann an dà chluais gach neach a chluinneas e.

12 Anns an là sin coimhlionaidh mi an aghaidh Eli na *nithe sin* uile a labhair mi mu thimchioll a thighe[c]: tòisichidh mi agus crìochnaichidh mi.

13 Oir dh'innis mi dha gu-n toir mi breth air a thigh gu bràth[f], air son na h-aingidheachd air am bheil e fiosrach; a chionn gu-n d'thug a mhic[g] masladh dhomhsa, agus nach do chaisg esan iad.

14 Agus uime sin mhionnaich mi do thigh Eli, nach glanar as aingidheachd tighe Eli le ìobairt, no le tabhartas gu bràth[h].

15 Agus luidh Samuel gu maduinn, agus dh'fhosgail e dorsan tighe an Tighearn': agus *bha* eagal air Samuel an taisbeanadh innseadh do Eli.

16 An sin ghairm Eli air Samuel, agus thubhairt e, A Shamueil a mhic. Agus thubhairt esan, *Tha* mi 'n so.

17 Agus thubhairt e, Ciod an ni a chaidh a ràdh, riut? na ceil ormsa *e*, guidheam ort: gu-n deanadh Dia mar sin riut[i], agus tuilleadh mar an ceudna, ma cheileas tu ni *air bith* orm, de gach ni a chaidh a ràdh riut.

18 Agus dh'innis Samuel dha na h-uile nithe, agus cha do cheil e *ni sam* bith air. Agus thubhairt esan, *Is* e an Tighearn' a th'ann[k], an ni sin a tha maith 'n a shùilibh ni e.

19 Agus dh'fhàs Samuel suas, agus bha an Tighearna maille ris, agus cha do leig e do aon air bith d'a fhoclaibh tuiteam a dh'ionnsuidh an làir[n].

20 Agus bha fios aig Israel uile, o Dhan gu ruig Beer-seba, gu-n d'orduicheadh[1] Samuel 'n a fhàidh do'n Tighearna.

21 Agus thaisbeineadh an Tighearn' a rìs ann an Siloh; oir dh'fhoillsich an Tighearn' e féin do Shamuel ann an Siloh, le focal an Tighearna.

## CAIB. IV.

1 *Bhuaileadh clann Israeil roimh na Philistich.* 11 *Ghlacadh àirc Dhé, agus mharbhadh Hophni agus Phinehas.* 18 *Bàs Eli.*

AGUS thàinig focal Shamueil a dh'ionnsuidh Israeil uile. A nis chaidh Israeil a mach an aghaidh nam Philisteach gu cath, agus champaich iad làimh ri Ebeneser: agus champaich na Philistich ann an Aphec.

2 Agus tharruing na Philistich iad féin suas 'an ordugh blàir an aghaidh Israeil: agus chuireadh an cath, agus bhuaileadh Israel roimh na Philistich: agus mharbh iad anns a' chath 's a' mhachair mu thimchioll ceithir mìle fear.

3 Agus an uair a thàinig an sluagh do'n champ, thubhairt seanairean Israeil, C'ar son a bhuail an Tighearna sinn an diugh an làthair nam Philisteach? Thugamaid d'ar n-ionnsuidh á Siloh àirc coimhcheangail an Tighearna, chum 'n uair a thig i 'n ar measg gu-n saor i sinn á làimh ar naimhde.

4 Agus chuir an sluagh *daoine* gu Siloh, a chum gu-n tugadh iad á sin àirc coimhcheangail Tighearna nan sluagh, a tha 'chòmhnuidh[d] *eadar* na Ceruban[e]: agus *bha* dithis mhac Eli, Hophni agus Phinehas, an sin maille ri àirc coimhcheangail Dhé.

5 Agus an uair a thàinig àirc coimhcheangail an Tighearna do'n champ, dh'éigh Israel uile le iolaich mhòir, agus fhreagair an talamh do'n fhuaim.

6 Agus chuala na Philistich fuaim na h-iolaich, agus thubhairt iad, Ciod *is ciall* do fhuaim na h-iolaich mòire so ann an camp nan Eabhruidheach? Agus thuig iad gu-n robh àirc an Tighearn' air teachd do'n champ.

7 Agus bha eagal air na Philistich, oir thubhairt iad, Tha diathan air teachd do'n champ: agus thubhairt iad, Mo thruaighe sinne! oir cha robh a' leithid so de ni riamh roimhe ann:

8 Mo thruaighe sinne! cò shaoras sinn á làimh nan diathan cumhachdach sin? *is* iad sin na diathan a bhuail na h-Eiphitich léis gach plàigh, *agus a rinn nithe iongantach anns* an fhàsach.

9 Bithibh làidir[j], agus bithibh fearail, O sibhse Philisteacha, a chum nach bi sibh 'n 'ur tràillibh aig na h-Eabhruidhich, mar a bha iadsan 'n an tràillean agaibhse[l]: bithibh ma ta fearail, agus cogaibh.

10 Agus chog na Philistich; agus bhuaileadh Israel[m], agus theich gach duine dhiubh a dh'ionnsuidh a bhùtha: agus bha àr ro mhòr ann; oir thuit de Israel deich mìle fichead coisiche.

11 Agus ghlacadh àirc Dhé[o]; agus fhuair dithis mhac Eli, Hophni agus Phinehas, bàs.

12 Agus ruith duine de Bheniamin a mach as an armailt, agus thàinig e gu Siloh air an là sin féin, agus 'eudach air a reubadh, agus duslach air a cheann[p].

13 Agus an uair a thàinig e, feuch, bha Eli 'n a shuidhe air caithir làimh ris an t-slighe, a' coimhead[2]: oir bha a chridhe air chrith air son àirce Dhé[q]. Agus an uair a thàinig an duine do'n bhaile, agus a dh'innis se *e*, dh'éigh am baile uile.

14 Agus an uair a chual' Eli fuaim na h-éighich, thubhairt e, Ciod *is ciall* do fhuaim na conghàir so? agus rinn an duine cabhag, agus thàinig e, agus dh'innis e do Eli.

B.C. 1141.

a rann. 4, 5, 6, 8
b 2 Ri. 21. 12; Ier. 19. 3
c caib. 2. 29, &c.
d 2 Sam. 6. 2; Salm 80. 1
e Ecs. 25. 18, 22
f Ese. 7. 3
g caib. 2. 12, 23, &c.
h Air. 15. 30; Salm 51. 16; Isa. 22. 14; Eabh. 10. 4-10
i Rut 1. 17
j 1 Cor. 16. 13
k Iob 1. 21; Salm 39. 9; Isa. 39. 8
l Bre. 13. 1
m Salm 78. 60-64
n caib. 9. 6
1 no, *gu-n do dhaingnicheadh.*
o caib. 2. 34
p Ios. 7. 6; 2 Sam. 15. 32; Iob 2. 12
2 *i faire.*
q Salm 26. 8

15 A nis *bha* Eli ochd bliadhna deug agus ceithir fichead a dh'aois ; agus bha a shùilean mall, air chor as nach faiceadh e *gu maith.*

16 Agus thubhairt an duine ri Eli, *Is* mise esan a thàinig a mach as an armailt, agus theich mise 'n diugh as an armailt. Agus thubhairt esan, Ciod a thachair, a mhic?

17 Agus fhreagair an teachdaire agus thubhairt e, Theich Israel roimh na Philistich, agus mar an ceudna bha àr mòr am measg an t-sluaigh, agus mar an ceudna tha do dhithis mhac Hophni agus Phinehas marbh, agus ghlacadh àirc Dhe[c].

18 Agus an uair a dh'ainmich e àirc Dhé, thuit e bhàrr na cathrach an còmhair a chuil làimh ris a' gheata, agus bhriseadh 'amhach, agus fhuair e bàs ; oir bha e 'n a sheann duine, agus trom. Agus thug e breth air Israel dà fhichead bliadhna.

19 Agus bha a bhana-chliamhuin, bean Phinehais, torrach, *dluth* do bhi air a h-aisead : agus an uair a chual' i an sgeul gu-n do ghlacadh àirc Dhé, agus gu-n robh a h-athair-céile marbh, agus a fear, chrom si i féin, agus rug i *mac*; oir thàinig a saothair-chloinne oirre.

20 Agus mu àm a bàis, thubhairt na *mnathan* a bha 'seasamh làimh rithe, Na bitheadh eagal ort[f], oir rug thu mac. Ach cha do fhreagair ise, ni mò a thug i fainear[1] *e*.

21 Agus thug i Ichabod[2] mar ainm air an leanabh, ag ràdh, Dh'fhalbh a' ghlòir o Israel : (do bhrìgh gu-n do ghlacadh àirc Dhé, agus air son a h-athar-céile, agus a fir :)

22 Agus thubhairt i[g], Dh'fhalbh a' ghlòir[h] o Israel ; oir ghlacadh àirc Dhé.

## CAIB. V.

1 *Chuir na Philistich àirc Dhé ann an tigh Dhagoin ann an Asdod.* 6 *Bhuail an Tighearna muinntir Asdoid le neasgaidean fola.* 8 *Thug na Philistich àirc Dhé gu Gat, agus á sin gu Ecron.*

AGUS ghabh na Philistich àirc Dhé, agus thug iad leo i o Eben-eser[k] gu Asdod.

2 An sin ghabh na Philistich àirc Dhé, agus thug iad i do thigh Dhagoin[l], agus shuidhich iad i láimh ri Dagon.

3 Agus an uair a dh'éirich muinntir Asdoid gu moch air an là màireach, feuch, *bha* Dagon air tuiteam air 'aghaidh dh'ionnsuidh an làir fa chomhair àirc' an Tighearn' : agus ghabh iad Dagon, agus chuir iad a rìs e 'n a àite féin[o].

4 Agus an uair a dh'éirich iad gu moch 's a' mhaduinn air an là màireach, feuch, *bha* Dagon air tuiteam air 'aghaidh dh'ionnsuidh an làir fa chomhair àirc' an Tighearn' : agus *bha* ceann Dhagoin, agus dà bhois a làmh air an gearradh dheth[s]

R.C. 1141.

[a] rann. 7, 11
Ecs. 9. 3
Salm 32. 4
Gnio. 13. 11
[b] Deut. 28. 27
Salm 78. 66
[c] caib. 2. 32
[d] caib. 7. 13
12. 15
Deut. 2. 15
[e] 2 Ri. 1. 2
[f] Gen. 35. 17
[1] *a leag i a cridhe air.*
[2] 's e sin, *c'àite bheil a' ghlòir*; no, *cha-n 'eil glòir ann.*
[g] Salm 78. 61
106. 20
Ier. 2. 11
[h] Hos. 9. 12
[i] rann. 6, 9
[j] caib. 9. 16
Ier. 14. 2
[k] caib. 7. 12
[l] Bre. 16. 23
1 Each. 10. 10
[m] Gen. 41. 8
Ecs. 7. 11
Isa. 47. 13
Dan. 2. 2
5. 7
Mat. 2. 4
[n] Mic. 6. 6-9
[o] Isa. 19. 1
46. 1, 2, 7
[p] Deut. 16. 16
[q] Lebh. 5. 15, 16
[r] Iob 10. 2
34. 31, 32
[s] Ier. 50. 2
Ese. 6. 4, 6
Mic. 1. 7

aig an stairsnich : dh'fhàgadh a mhàin *còm* Dhagoin aige.

5 Uime sin cha saltair sagairt Dhagoin, no neach air bith a théid a steach do thigh Dhagoin, air stairsnich Dhagoin ann an Asdod, gus an là 'n diugh.

6 Ach bha làmh an Tighearna trom[a] air muinntir Asdoid, agus sgrios e iad, agus bhuail e iad le neasgaidean fola[b], eadhon Asdod agus a chrìochan.

7 Agus an uair a chunnaic daoine Asdoid gu-*n robh e* mar sin, thubhairt iad, Cha-n fhan àirc Dhé Israeil maille ruinne; oir *tha* a lámh trom oirnn, agus air Dagon ar Dia.

8 Uime sin chuir iad *fios* uatha, agus chruinnich iad uile thighearnan nam Philisteach d'an ionnsuidh, agus thubhairt iad, Ciod a ni sinn ri àirce Dhé Israeil? Agus fhreagair iadsan, Thugar àirc Dhé Israeil mu'n cuairt gu Gat. Agus thug iad mu'n cuairt àirc Dhe Israeil *gu Gat.*

9 Agus an uair a thug iad mu'n cuairt i, bha làmh an Tighearn' an aghaidh a' bhaile[d] le sgrios ro mhòr, agus bhuail e daoine a' bhaile eadar bheag agus mhòr ; agus bha neasgaidean fola aca 'n an àitibh dìomhair.

10 Uime sin chuir iad air falbh àirc Dhé gu Ecron[e]; agus an uair a bha àirc Dhé air teachd gu Ecron, dh'éigh na h-Ecronaich, ag ràdh, Thug iad mu'n cuairt d'ar n-ionnsuidh-ne àirc Dhé Israeil, gu sinn fein a mharbhadh, agus ar sluagh.

11 Uime sin chuir iad *fios* uatha, agus chruinnich iad uile thighearnan nam Philisteach, agus thubhairt iad, Cuiribh air falbh àirc Dhé Israeil, agus rachadh i air a h-ais d'a h-àite féin, a chum nach marbh i sinn féin agus ar sluagh : oir bha sgrios bàis anns a' bhaile uile ; bha làmh Dhé ro throm an sin[i].

12 Agus na daoine nach do bhàsaich, bhuaileadh iad le neasgaidean fola ; agus chaidh éigheach a' bhaile suas gu nèamh[j].

## CAIB. VI.

1 *Chuir na Philistich àirc Dhé air feun nomha, agus ghiulain iad i gu Bet-semes.* 17 *An tabhartas a thug iad seachad.* 19 *Bhuail Dia daoine Bhet-semeis a chionn gu-n do sheall iad air an àirce.*

AGUS bha àirc an Tighearn' ann am fearann nam Philisteach seachd mìosan.

2 Agus ghairm na Philistich air na sagartaibh, agus air na fiosaichibh[m], ag ràdh, Ciod a ni sinn ri àirc' an Tighearna? thugaibh fios duinn cionnus[n] a chuireas sinn air falbh i d'a h-àite féin.

3 Agus thubhairt iadsan, Ma chuireas sibh air falbh àirc Dhé Israeil, na cuiribh uaibh falamh i[p]; ach air gach uile chor ìocaibh dha tabhartas-eusaontais[q]: an sin slànuichear sibh, agus bithidh fios agaibh[r] c'ar son nach do phill a làmh uaibh.

4 An sin thubhairt iad, Ciod an tabhartas-eusaontais a dh'ìocas sinn da? Agus fhreagair iadsan, Cùig neasgaidean òir, agus cùig luchaidh òir, *a réir* àireimh thighearnan nam Philisteach[c]; oir *bha* aon phlàigh oirbh uile[d], agus air 'ur tighearnaibh.

5 Uime sin ni sibh dealbhan 'ur neasgaidean, agus dealbhan 'ur luchaidh, a tha 'milleadh na tìre; agus bheir sibh glòir do Dhia Israeil[i]: theagamh gu-n eutromaich e a làmh dhibh[j], agus de 'ur diathaibh, agus de 'ur tìr.

6 C'ar son uime sin a chruaidhicheas sibh 'ur cridhe, mar a chruaidhich na h-Eiphitich agus Pharaoh an cridhe[k]? an uair a rinn e gu h-iongantach 'n am measg, nach do leig iad an sluagh air falbh, agus dh'imich iad[l]?

7 A nis uime sin deanaibh feun[m] nomha, agus gabhaibh dà mhart-bhainne, air nach deachaidh cuing; agus ceanglaidh sibh na mairt ris an fheun, agus bheir sibh an laoigh dhachaidh uatha:

8 Agus gabhaidh sibh àirc an Tighearn', agus cuiridh sibh i air an fheun; agus cuiridh sibh na seudan òir[o], a dh'ìocas sibh dha *mar* thabhartas-eusaontais, ann an cobhan r'a taobh; agus cuiridh sibh air falbh i, a chum gu-n imich i.

9 Agus chi sibh, ma théid i suas rathad a crìche féin gu Bet-semes[s], *an sin* rinn e an t-olc mòr so oirnn[t]: ach mur *téid*, an sin bithidh fios againn nach i a làmhsan *a* bhuail sinn[u]; is tuiteamas *a* thàinig oirnn.

10 Agus rinn na daoine mar sin; agus ghabh iad dà mhart-bhainne, agus cheangail iad ris an fheun iad, agus dhruid iad an laoigh a stigh:

11 Agus chuir iad àirc an Tighearn' air an fheun, agus an cobhan leis na luchaidh òir, agus dealbhan an neasgaidean fola.

12 Agus ghabh na mairt an rathad dìreach gu slighe Bhet-semeis; air an rathad mhòr dh'imich iad, a' geumnaich mar a dh'imich iad, agus cha do thionndaidh iad a leth-taobh a dh'ionnsuidh na làimhe deise no na làimhe clìthe; agus chaidh tighearnan nam Philisteach 'n an déigh gu crìch Bhet-semeis.

13 Agus *bha muinntir* Bhet-semeis a' buain an cruithneachd anns a ghleann; agus thog iad suas an sùilean, agus chunnaic iad an àirc, agus rinn iad gàirdeachas an uair a chunnaic iad *i*.

14 Agus thàinig am feun gu achadh Iosua a' Bhet-semesich agus sheas e 'n sin, far *an robh* clach mhòr? agus sgoilt iad fiodh an fheuna[e], agus thug iad suas na mairt 'n an ìobairt-loisgte do'n Tighearna.

15 Agus thug na Lebhithich sìos àirc an Tighearn' agus an cobhan a *bha* maille rithe, anns *an robh* na seudan òir, agus chuir iad air a' chloich mhòir *iad*: agus thug daoine Bhet-semeis suas tabhartaisloisgte, agus dh'ìobair iad ìobairte 's an là sin féin do'n Tighearna.

B.C. 1140.

[a] rann 4
[b] caib. 5. 10
[c] rann. 17, 18
Ios. 13. 3
Bre. 3. 3
[d] Ròm. 2. 11
[e] 2 Each. 26. 6
Ier. 25. 20
Sech. 9. 5, 6
[f] Bre. 16. 1, 21
Am. 1. 7, 8
[g] 2 Sam. 1. 20
[h] 2 Sam. 21. 22
Am. 6. 2
[i] Ios. 7. 19
Mal. 2. 2
[j] caib. 5. 6, 11
[k] Ecs. 7. 14
8. 15
14. 7. 23
[l] Ecs. 12. 31
[m] 2 Sam. 6. 3
[n] Ecs. 19. 21
Air. 4. 15, 20
1 Each. 13. 9, 10
[o] rann. 4, 5
[p] 2 Sam. 6. 7, 9
Salm 76. 7
Mal. 3. 2
[q] Luc. 5. 8
8. 37
[r] Ios. 18. 14
Bre. 18. 12
1 Each. 13. 5, 6
[s] Ios. 15. 10
[t] Am. 3. 6
[u] rann 3
Isa. 26. 11
[v] caib. 6. 21
Salm 132. 6
[w] 2 Sam. 6. 3, 4
[x] Isa. 52. 11
[y] Sech. 12. 10, 11
[z] Deut. 30. 2-10
1 Ri. 8. 48
Ioel 2. 13
[a] Gen. 35. 2
Ios. 24. 14, 23
[b] 2 Each. 30. 19
Iob 11. 13, 14
Eoin 4. 24
[c] Deut. 13. 4
[d] Isa. 55. 7
Hos. 6. 1
[e] Bre. 6. 26
2 Sam. 24. 22, 25
[f] Bre. 2. 11

16 Agus an uair a chunnaic cùig tighearnan nam Philisteach[a] *e*, phill iad gu Ecron 's an là sin féin[b].

17 Agus *is* iad so na neasgaidean òir, a dh'ìoc na Philistich *mar* thabhartas-eusaontais do'n Tighearn': air son Asdoid[e] aon, air son Ghasa[f] aon, air son Asceloin[g] aon, air son Ghat[h] aon, air son Ecroin aon;

18 Agus na luchaidh òir, *a réir* àireimh uile bhailte nam Philisteach, *a bhuineadh* do na cùig tighearnaibh, araon bhailte daingnichte agus bhailte gun bhalla, eadhon gu ruig a' chlach mhòr, air an do chuir iad sìos àirc an Tighearna, *clach a tha làthair* gus an là 'n diugh ann an achadh Iosua a' Bhet-semesich.

19 Ach bhuail e daoine Bhet-semeis, a chionn gu-n do sheall iad air àirc' an Tighearna[n]; bhuail e eadhon de'n t-sluagh tri fichead agus deichnear fhear: agus rinn an sluagh caoidh, do bhrìgh gu-n do bhuail an Tighearna *cuid* de'n t-sluagh le plàigh mhòir.

20 Agus thubhairt daoine Bhet-semeis, Cò is urrainn seasamh an làthair an Tighearna Dé naoimh so[p]? agus cò dh'ionnsuidh an téid i suas uainne[q]?

21 Agus chuir iad teachdairean a dh'ionnsuidh luchd-àiteachaidh Chiriat-iearim[r], ag ràdh, Thug na Philistich air a h-ais àirc an Tighearna; thigibh a nuas, thugaibh suas i d'ur n-ionnsuidh.

## CAIB. VII.

1 *Thug daoine Chiriat-iearim an àirc gu Gibeah, agus naomhaich iad Eliasar mac Abinadaib g'a gleidheadh.* 10 *Bhuaileadh na Philistich roimh chloinn Israeil.*

AGUS thàinig daoine Chiriat-iearim, agus thug iad suas àirc an Tighearn'[v], agus thug iad a steach i do thigh Abinadaib[w] ann an Gibeah, agus naomhaich iad a mhac Eliasar[x], a ghleidheadh àirc an Tighearna.

2 Agus tharladh, o'n là a dh'fhan an àirc ann an Ciriat-iearim, gu-n robh an aimsir fada; (oir bha fichead bliadhna ann;) agus rinn tigh Israeil uile caoidh an déigh an Tighearna[y].

3 Agus labhair Samuel ri uile thigh Israeil, ag ràdh, Ma philleas sibh a dh'ionnsuidh an Tighearna[z] le 'r n-uile chridhe, *an sin* cuiribh air falbh na diathan coimheach as 'ur measg[a], *Baalim* agus Astarot: agus ulluichibh ur cridhe[b] a chum an Tighearn', agus deanaibh seirbhis dhasan a mhàin[c], agus saoraidh e sibh[d] á làimh nam Philisteach.

4 An sin chuir clann Israeil air falbh Baalim[f] agus Astarot, agus rinn iad seirbhis do'n Tighearn' a mhàin.

5 Agus thubhairt Samuel, Cruinnichibh Israel uile gu Mispeh, agus ni mise urnuigh air 'ur son ris an Tighearna.

6 Agus chruinnich iad 'an ceann a chéile gu Mispeh, agus tharruing iad uisge, agus

dhòirt iad a mach *e* an làthair an Tigh-
earn'[a], agus thraisg iad air an là sin, agus
thubhairt iad an sin, Pheacaich sinn an
aghaidh an Tighearn'[b]. Agus thug Samuel
breth air cloinn Israeil ann am Mispeh.
7 Agus chuala na Philistich gu-n robh
clann Israeil air cruinneachadh 'an ceann
a chéile gu Mispeh, agus chaidh tighearnan
nam Philisteach suas an aghaidh Israeil;
agus an uair a chuala clann Israeil *e*,
bha eagal orra roimh na Philistich.
8 Agus thubhairt clann Israeil ri
Samuel, Na sguir de ghlaodhaich ris an
Tighearn' ar Dia air ar son[e], a chum gu-n
saor e sinn á làimh nam Philisteach.
9 Agus ghabh Samuel uan deothail,
agus thug e suas e uile mar ìobairt-loisgte
do'n Tighearn'; agus ghlaodh Samuel ris
an Tighearn' air son Israeil, agus chual'
an Tighearn' e[g].
10 Agus an uair a bha Samuel a' toirt
suas na h-ìobairt-loisgte, tharruing na
Philistich am fagus gu cath an aghaidh
Israeil: ach rinn an Tighearna tairnean-
ach le fuaim mhòir 's an là sin air na
Philistich, agus chlaoidh e iad[i]: agus
bhuaileadh iad roimh Israel.
11 Agus chaidh fir Israeil a mach á
Mispeh, agus ruaig iad na Philistich,
agus bhuail siad iad, gus *an d'thàinig
iad* fo Bhet-car.
12 An sin ghabh Samuel clach[j], agus
shuidhich e *i* eadar Mispeh agus Sen;
agus thug e Eben-eser[1] mar ainm oirre,
agus thubhairt e, Gu ruige so chuidich
an Tighearna leinn.
13 Agus dh'irioslaicheadh na Philistich,
agus cha d'thàinig iad tuilleadh gu crìch
Israeil: agus bha làmh an Tighearn' an
aghaidh nam Philisteach uile làithean
Shamueil.
14 Agus thugadh na bailtean a ghlac
na Philistich o Israel, air an ais do Israel,
o Ecron eadhon gu Gat; agus shaor
Israel an crìochan á làimh nam Philist-
each; agus bha sìth eadar Israel agus na
h-Amoraich.
15 Agus thug Samuel breth air Israel
ré uile làithean a bheatha.
16 Agus chaidh e o bhliadhna gu bliadh-
na mu'n cuairt gu Bet-el, agus Gilgal,
agus Mispeh, agus thug e breth air Israel
anns an h-àitibh sin uile.
17 Agus *bha* 'theachd air ais gu
Ramah[l]; oir an sin *bha* a thigh; agus an
sin thug e breth air Israel, agus an sin
thog e altair do an Tighearna.

## CAIB. VIII.

1 *Dh'iarr seanairean Israeil rìgh gu breth a thoirt orra.* 6 *Mhi-thaitinn an ni so ri Samuel;* 9 *ach dh'orduich Dia dha éisdeachd r'an guth, agus fios a thoirt doibh air seòl an rìgh a rìoghaicheas os an ceann.*

ANIS an uair a bha Samuel aosda,
chuir e a mhic 'n am breitheamh-
naibh os ceann Israeil.

R.C. 1120.

[a] Iob 16. 20 Ier. 9. 1
[b] Bre. 10. 10 Salm 106. 6 Ier. 3. 13, 14
[c] Ecs. 18. 21 1 Tim. 3. 3
[d] Gnà. 29. 4
[e] Isa. 37. 4
[f] Deut. 17. 14 Hos. 13. 10
[g] Salm 99. 6 Seum. 5. 16
[h] Ecs. 16. 8 Mat. 10. 40
[i] Salm 18. 14
[j] Gen. 28. 18, 19
[1] *clach a' chuid-eachaidh.*
[k] caib. 10. 25 14. 52
[l] caib. 8. 4
[m] 1 Ri. 21. 7 Ese. 46. 18
[2] *a chaillt-eanaich.*

2 Agus b'e ainm a cheud-ghin mic Ioel,
agus ainm a dhara *mic* Abiah: *bha iad*
'n am breitheamhnaibh ann am Beer-
seba.
3 Agus cha do ghluais a mhic 'n a shligh-
ibh-san, ach chlaon iad an déigh buann-
achd[c], agus ghabh iad duais[d], agus dh'fhiar
iad breitheanas.
4 An sin chruinnich uile sheanairean
Israeil iad féin 'an ceann a chéile, agus
thàinig iad a dh'ionnsuidh Shamueil gu
Ramah,
5 Agus thubhairt iad ris, Feuch, tha
thusa air fàs aosda, agus cha-n 'eil do
mhic a' gluasad ann ad shlighibh: a nis
ma ta dean dhuinne rìgh[f] gu breth a
thoirt oirnn, mar na cinnich uile.
6 Ach mhi-thaitinn an ni ri Samuel,
an uair a thubhairt iad, Thoir dhuinn
rìgh gu breth a thoirt oirnn: agus rinn
Samuel urnuigh ris an Tighearna.
7 Agus thubhairt an Tighearna ri
Samuel, Eisd ri guth an t-sluaigh anns
gach *ni* a their iad riut: oir riutsa cha
do chuir iad cùl[h], ach riumsa chuir iad
cùl, a chum nach rìoghaichinn os an
ceann.
8 A réir nan uile oibre a rinn iad
o'n là anns an d'thug mi nìos iad as
an Eiphit, gu ruig an là 'n diugh, leis
an do thréig iad mi, agus an d'rinn
iad seirbhis do dhiathaibh eile, mar so
*tha* iad a' deanamh mar an ceudna
riutsa.
9 A nis uime sin éisd r'an guth: gidh-
eadh bheir thu gu cinnteach fianuis 'n
an aghaidh, agus cuiridh tu an céill
dhoibh[k] lagh an rìgh a rìoghaicheas os an
ceann.
10 Agus dh'innis Samuel uile bhriathran
an Tighearna do'n t-sluagh, a *bha* 'g
iarraidh rìgh air.
11 Agus thubhairt e, So mar a bhitheas
lagh an rìgh a rìoghaicheas os 'ur ceann:
Gabhaidh e 'ur mic, agus orduichidh e
dha féin *iad* a chum a charbad, agus *gu
bhi* 'n am marcaichean aige, agus *gu* ruith
roimh a charbadaibh;
12 Agus gu'n cur 'n an ceannardaibh
dha féin air mhìltibh, agus 'n an ceann-
ardaibh air leth-cheudaibh, agus a dh'ar
'fhearainn, agus a bhuain 'fhoghair, agus
a dheanamh innil-chogaidh air a shon,
agus innil air son a charbad.
13 Agus gabhaidh e 'ur nigheanan a
dheanamh olaidh - ungaidh cùbhraidh,
agus *gu bhi* 'n am bana-chòcairibh, agus
'n am ban-fhuineadairibh.
14 Agus gabhaidh e 'ur n-achaidhean[m],
agus 'ur fìon-liosan, agus 'ur liosan-olaidh,
*eadhon* a' chuid a's fearr *dhiubh*, agus
bheir e *iad* d'a òglaich.
15 Agus gabhaidh e an deachamh
d'ur sìol, agus d'ur fìon-liosaibh, agus
bheir e d'a luchd-dreuchd[2] *e*, agus d'a
òglaich.
16 Agus gabhaidh e 'ur n-òglaich-se,

agus 'ur banoglaich, agus na h-òganaich a's fearr agaibh, agus 'ur n-asail, agus cuiridh e chum 'oibre féin *iad*.

17 Gabhaidh e an deachamh d'ur caoraich: agus bithidh sibh 'n 'ur seirbhisich aige.

18 Agus glaodhaidh sibh a mach 's an là sin o làthair 'ur rìgh a thagh sibh dhuibh féin; agus cha-n éisd an Tighearna ribh 's an là sin[b].

19 Gidheadh, dhiùlt an sluagh éisdeachd[c] ri guth Shamueil, agus thubhairt iad, Ni h-eadh; ach bithidh rìgh *againne* os ar ceann:

20 Agus bithidh sinne mar an ceudna mar na cinnich uile[d], agus bheir ar rìgh breth oirnn, agus théid e mach romhainn, agus cuiridh e ar cathan.

21 Agus chuala Samuel uile bhriathran an t-sluaigh, agus dh'aithris e iad ann an cluasaibh an Tighearna.

22 Agus thubhairt an Tighearna ri Samuel, Eisd r'an guth[f], agus dean rìgh dhoibh. Agus thubhairt Samuel ri fir Israeil, Rachaibh gach duine dhibh d'a bhaile féin.

## CAIB. IX.

*1 Chailleadh asail Chis, agus chaidh Saul a mhac g'an iarraidh. 6 Air comhairle 'òganaich thàinig e a dh'ionnsuidh Shamueil a dh'fhiosrachadh a shlighe. 22 Thug Samuel cuireadh dha chum na cuirme anns an ionad àrd.*

AGUS bha duine de Bheniamin, d'am *b*'ainm Cis[j], mac Abieil, mhic Sheroir, mhic Bhechorait, mhic Aphiah, Beniaminich, duine treun ann an neart[3].

2 Agus bha mac aige, d'am *b*'ainm Saul, roghadh òig-fhir, agus e tlachdmhor; agus cha *robh* am measg chloinn Israeil fear a bu tlachdmhoire na e: o 'ghuaillibh agus o sin suas b'àirde e[l] na an sluagh uile.

3 Agus chailleadh asail Chis, athar Shauil; agus thubhairt Cis r'a mhac Saul, Thoir leat a nis aon de na h-òganaich, agus éirich, falbh, iarr na h-asail.

4 Agus chaidh e troimh mhonadh Ephraim, agus chaidh e troimh thìr Shalisa[n], ach cha d'fhuair siad *iad*: an sin chaidh e troimh thìr Shalim, agus cha *robh iad an sin*: agus chaidh e troimh thìr nam Beniamineach, ach cha d'fhuair siad *iad*.

5 *Agus* an uair a thàinig iad gu tìr Shuph, thubhairt Saul r'a òganach a *bha* maille ris, Thig agus pilleamaid, air eagal gu-n leig m'athair dheth a chùram mu na h-asail, agus gu-m bi smuairean air m'ar timchioll-ne.

6 Agus thubhairt esan ris, Feuch a nis, *tha* duine le Dia anns a' bhaile so[r], agus *is* duine urramach e; thig gach ni a their e gu cinnteach gu crìch[s]: a nis ma ta rachamaid an sin; theagamh gu-n innis



R.C. 1095.

[a] Gen. 43. 11; Bre. 6. 18; 1 Ri. 14. 3; 2 Ri. 8. 8
[1] ciod a th'againn.
[b] Gnà. 1. 25-28; Isa. 1. 15; Mic. 3. 4
[c] Ier. 44. 16
[d] rann 5
[e] 2 Sam. 24. 11; 2 Ri. 17. 13; 2 Each. 16. 7, 10; Isa. 30. 10; Am. 7. 12
[f] rann 7; Hos. 13. 11
[g] Gen. 24. 11
[2] no, féill.
[h] caib. 16. 2; Gen. 31. 54
[i] 1 Ri. 3. 2
[j] caib. 14. 51
[3] aig an robh saoibhreas.
[k] Marc. 6. 41; Luc. 24. 30
[l] caib. 10. 23
[m] Am. 3. 7; Gnio. 27. 23
[n] 2 Ri. 4. 42
[o] caib. 10. 1
[p] Ecs. 2. 23-25; Salm 106. 44
[q] Gnio. 13. 21
[r] Deut. 33. 1; 1 Ri. 13. 1
[s] caib. 3. 19

e dhuinn ar slighe air an còir dhuinn gluasad.

7 An sin thubhairt Saul r'a òganach, Ach, feuch, *ma* théid sinn, ciod a bheir sinn a dh'ionnsuidh[a] òglaich Dhé? oir chaitheadh an t-aran 'n ar soithichibh, agus cha-n *'eil* tiodhlac ann gu 'thoirt a dh'ionnsuidh òglaich Dhé: ciod ma ta a ni sinn[1]?

8 Agus fhreagair an t-òganach Saul a rìs, agus thubhairt e, Feuch, tha agam an so a'm' làimh an ceathramh cuid de shecel airgid: *sin* bheir mi do òglach Dhé, agus innsidh e dhuinn ar slighe.

9 (O shean ann an Israel, an uair a rachadh duine a dh'fhiosrachadh de Dhia, mar so labhradh e Thigibh, agus rachamaid a dh'ionnsuidh an fhir-sheallaidh: oir esan *ris an abrar* a nis fàidh, o shean theirteadh fear-seallaidh[e] ris.)

10 An sin thubhairt Saul r'a òganach, Is maith a labhair thu; thig, imicheamaid: agus dh'imich iad do'n bhaile, far *an robh* òglach Dhé.

11 *Agus* an uair a chaidh iad suas uchdach a' bhaile, fhuair iad gruagaichean a' dol a mach a tharruing uisge[g], agus thubhairt iad riu, Am bheil am fear-seallaidh an so?

12 Agus fhreagair iadsan iad, agus thubhairt iad, Tha; feuch, *tha e* roimhibh: deanaibh cabhag a nis, oir an diugh tha e air teachd do'n bhaile; oir *tha* ìobairt[2] aig an t-sluagh[h] an diugh anns an ionad àrd[i].

13 An uair a théid sibh a steach do'n bhaile, air ball gheibh sibh e, mu-n téid e suas do'n ionad àrd a dh'itheadh: oir cha-n ith an sluagh gus an tig e, a chionn gu-m beannaich e an ìobairt[k], agus an déigh sin ithidh iadsan a chuireadh. A nis uime sin rachaibh suas, oir mu'n àm so gheibh sibh e.

14 Agus chaidh iad suas do'n bhaile: *agus* an uair a bha iad a' dol a steach gu meadhon a' bhaile, feuch, thàinig Samuel a mach 'n an coinneamh, gu dol suas do'n ionad àrd.

15 A nis dh'innis an Tighearn' ann an cluais Shamueil[m], là mu-n d'thàinig Saul, ag ràdh,

16 Mu'n àm so am màireach cuiridh *mi* a d'ionnsuidh duine á tìr Bheniamin, agus ungaidh[o] tu e 'n a cheannard air mo shluagh Israel, agus saoraidh e mo shluagh á làimh nam Philisteach; oir dh'amhairc mi air mo shluagh[p], a chionn gu-n d'thàinig an glaodh a m'ionnsuidh.

17 Agus an uair a chunnaic Samuel Saul, thubhairt an Tighearna ris, Feuch an duine mu-n do labhair mi riut: rìoghaichidh esan os ceann mo shluaigh[q].

18 An sin thàinig Saul am fagus do Shamuel anns a' gheata, agus thubhairt e, Innis dhomh, guidheam ort, c'àit *am bheil* tigh an fhir-sheallaidh?

19 Agus fhreagair Samuel Saul, agus

thubhairt e, *Is* mise am fear-seallaidh :
gabh suas romham do'n ionad àrd, agus
ithidh sibh maille riumsa an diugh ; agus
leigidh mi leat falbh 's a' mhaduinn, agus
gach *ni* a *tha* ann ad chridhe innsidh mi
dhuit[a].
20 Agus a thaobh nan asal agad a chaill-
eadh[b] o cheann tri làithean, na suidhich
d'inntinn orra, oir fhuaradh iad : agus cò
air *am bheil* uile dhéigh Israeil[c] ? nach
ann ortsa, agus air uile thigh d'athar ?
21 Agus fhreagair Saul agus thubhairt
e, Nach Beniamineach mise de'n tréibh
a's lugha[e] ann an Israel ? agus *nach e* mo
theaghlach a's lugha[f] dh'uile theaghlaich
tréibhe Bheniamin ? c'ar son uime sin a
tha thu 'labhairt riumsa air an dòigh so?
22 Agus ghabh Samuel Saul agus
'òganach, agus thug e steach iad do'n
t-seòmar-chuirm, agus thug e àite-*suidhe*
dhoibh aig ceann-toisich nan daoine a
chaidh a chuireadh, agus iad mu thimchioll
deich fir fhichead.
23 Agus thubhairt Samuel ris a' chòcaire,
Thoir *dhomh* a' chuibhrionn a thug mi
dhuit mu-n dubhairt mi riut, Cuir làimh
riut i.
24 Agus thog an còcaire an slinnean[m],
agus *an ni* a *bha* air, agus chuir e fa
chomhair Shauil *e*, agus thubhairt *Samuel*,
Feuch, cuir an ni sin a dh'fhàgadh[1] air do
bheulaobh, *agus* ith ; oir dh'ionnsuidh an
àm so ghleidheadh dhuit e, o thubhairt
mi, Thug mi cuireadh do'n t-sluagh.
Agus dh'ith Saul maille ri Samuel air an
là sin.
25 Agus an uair a thàinig iad a nuas[p]
o'n ionad àrd do'n bhaile, labhair *Samuel*
ri Saul air mullach an tighe[q].
26 Agus dh'éirich iad gu moch : agus
mu bhriseadh na fàire, ghairm Samuel
air Saul gu mullach an tighe, ag ràdh,
Eirich, a chum gu-n leig mi air falbh thu.
Agus dh'éirich Saul, agus chaidh iad a
mach le 'chéile, e féin agus Samuel.
27 *Agus* an uair a bha iad a' dol sìos gu
iomall a' bhaile, thubhairt Samuel ri Saul,
Abair ris an òganach dol air aghaidh
romhainn, (agus chaidh e air aghaidh,)
ach seas thusa tamull, agus cuiridh mi 'n
céill dhuit focal Dhé.

## CAIB. X.

1 *Dh'ung Samuel Saul, agus neartaich se e le tri comharaidhean.* 10 *Thuirling spiorad Dhé air Saul agus rinn e fàidheadaireachd.* 17 *Shonraicheadh e gu bhi 'n a righ os ceann Israeil.*

AN sin ghabh Samuel corn[t] olaidh,
agus dhòirt e air a cheann *e*, agus
phòg se e[u], agus thubhairt e, Nach ann a
chionn gu-n d'ung an Tighearn' thu *gu bhi*
a'd' cheannard[v] air 'oighreachd féin?
2 'N uair a dh'imicheas tu 'n diugh
uamsa, an sin gheibh thu dithis dhaoine
làimh ri uaigh Racheil[w], ann an crìch
Bheniamin ann an Selsah : agus their
iad riut, Fhuaradh na h-asail a chaidh
thu a dh'iarraidh ; agus, feuch, leig
d'athair dheth cùram nan asal, agus tha
smuairean air mu'r timchioll-se, ag ràdh,
Ciod a ni mi air son mo mhic ?
3 An sin théid thu air d'aghaidh as a
sin, agus thig thu dh'ionnsuidh còmh-
naird Thaboir, agus coinnichidh tu 'n sin
triuir dhaoine a' dol suas a dh'ionnsuidh
Dhé gu Bet-el[d], aon *diubh* a' giùlan thri
meann, agus aon *eile* a' giùlan thri builion-
nan arain, agus aon *eile* a' giùlan searraig
fhìona :
4 Agus cuiridh iad fàilte ort, agus
bheir iad dhuit dà *bhuilionn* arain, agus
gabhaidh tu as an làimh *iad*.
5 'N a dhéigh sin thig thu gu cnoc
Dhé[g], far *am bheil* freiceadain[h] nam
Philisteach : agus tarlaidh, 'n uair a thig
thu an sin do'n bhaile, gu-n coinnich thu
cuideachd fhàidhean a' teachd a nuas
o'n ionad àrd[i], le saltair[j], agus tiompan,
agus pìob, agus clàrsach rompa, agus iad
ri fàidheadaireachd[k]:
6 Agus tuirlingidh Spiorad an Tigh-
earn' ort[l], agus ni thu fàidheadaireachd
maille riu-san, agus tionndaidhear thu
a'd' dhuine eile.
7 Agus an uair a thig na comharaidh-
ean sin ort, ni thu mar a fhreagras a'
chùis duit[2], oir *bithidh* Dia maille riut.
8 Agus théid thu sìos romham-sa gu
Gilgal[n]; agus, feuch, théid mise sìos a d'
ionnsuidh, a thoirt suas thabhartas-loisgte,
agus a dh'iobradh ìobairtean thabhartas-
sìth ; seachd làithean[o] fanaidh tu, gus
an tig mise a d'ionnsuidh, agus gu-n toir
mi fios dhuit ciod a ni thu.
9 Agus an uair a thionndaidh e a chùl
gu falbh o Shamuel, thug Dia dha cridhe
eile ; agus thàinig na comharaidhean sin
uile gu crìch air an là sin féin.
10 Agus thàinig e o sin do'n chnoc ;
agus, feuch, choinnich cuideachd fhàidh-
ean e ; agus thuirling spiorad Dhé air[r],
agus rinn e fàidheadaireachd 'n am measg.
11 A nis an uair a chunnaic iadsan uile
a ghabh eòlas air roimhe, feuch, gu-n
d'rinn e fàidheadaireachd maille ris na
fàidhibh, an sin thubhairt an sluagh gach
aon ri 'chéile, Ciod e so a thàinig air mac
Chis ? Am *bheil* Saul[s] cuideachd am
measg nam fàidhean ?
12 Agus fhreagair duine as an àite sin,
agus thubhairt e, Ach cò e an athair ?
uime sin bha e 'n a ghnàth-fhocal, Am
*bheil* Saul cuideachd am measg nam
fàidhean ?
13 Agus an uair a chuir e crìoch air
fàidheadaireachd a dheanamh, thàinig e
do'n ionad àrd.
14 Agus thubhairt bràthair - athar
Shauil ris, agus r'a òganach, C'àit' an
deachaidh sibh ? agus thubhairt esan, A
dh'iarraidh nan asal : agus an uair a
chunnaic sinn nach *robh* iad *r'am faghail*,
thàinig sinn gu Samuel.

B.C. 1095.

a Eoin 4. 29
b rann 3
c caib. 12. 13
d Gen. 28. 19
e Bre. 20. 46-48; Salm 68. 27
f Bre. 6. 15
g rann 10
h caib. 13. 3
i caib. 9. 12
j Ecs. 15. 20
k 1 Cor. 14. 1
l caib. 16. 13; Air. 11. 25, 26
m Lebh. 7. 32, 33; Ese. 24. 4
1 *a ghleidheadh.*
2 *mar a gheibh do làmh.*
n caib. 11. 14, 15; 13. 4, 8
o caib. 13. 8
p rann 13
q Gnio. 10. 9
r rann 6; caib. 11. 6
s caib. 19. 20-24; Eoin 7. 15, 16
t caib. 9. 16; 16. 13; 2 Ri. 9. 3, 6
u 2 Sam. 19. 39; 1 Tes. 5. 26
v 2 Sam. 5. 2
w Gen. 35. 19, 20

15 Agus thubhairt bràthair - athar Shauil, Innis dhomh, guidheam ort, ciod a thubhairt Samuel ribh.

16 Agus thubhairt Saul ri bràthair-'athar, Dh'innis e dhuinn gu cinnteach gu-n d'fhuaradh na h-asail; ach a thaobh na rìoghachd, cha d'innis e dha ciod a thubhairt Samuel.

17 Agus ghairm Samuel an sluagh r'a chéile a dh'ionnsuidh an Tighearna gu Mispeh[b];

18 Agus thubhairt e ri cloinn Israeil, mar so tha an Tighearna Dia Israeil ag ràdh[e], Thug mi nìos Israel as an Eiphit, agus shaor mi sibh á làimh nan Eiphiteach, agus á làimh nan rìoghachdan uile, a bha 'deanamh ainneirt oirbh:

19 Gidheadh chuir sibhse an diugh cùl ri'r Dia[g], esan a shaor sibh o 'ur n-uile agus 'ur teanntachdaibh[i] gu léir; agus thubhairt sibh, Ni h-eadh, ach cuiridh tu rìgh os ar ceann. A nis uime sin, nochdaibh sibh féin 'am fianuis an Tighearn'[j] a réir 'ur treubhan, agus a réir 'ur mìltean.

20 Agus an uair a thug Samuel air uile threubhan Israeil teachd am fagus, ghabhadh treubh Bheniamin.

21 Agus an uair a thug e air tréibh Bheniamin teachd am fagus a réir an teaghlaichean, ghabhadh teaghlach Mhatri: agus an uair a thug e air teaghlach Mhatri teachd am fagus a lìon fear agus fear, ghabhadh Saul mac Chis: agus an uair a dh'iarr iad e, cha d'fhuaradh e.

22 Uime sin dh'fhiosraich iad fathast de'n Tighearn', an tigeadh an duine fathast an sin; agus fhreagair an Tighearna, Feuch, dh'fholaich se e féin am measg na h-airneis.

23 Agus ruith iad, agus thug iad á sin e: agus an uair a sheas e ann am meadhon an t-sluaigh, bha e na b'àirde na 'n sluagh uile[n], o 'ghuaillibh agus o sin suas.

24 Agus thubhairt Samuel ris an t-sluagh uile, Am faic sibh esan a thagh an Tighearna, nach 'eil *neach* cosmhuil ris am measg an t-sluaigh uile? agus rinn an sluagh uile iolach, agus thubhairt iad, Gu ma fada beò an rìgh.

25 An sin dh'innis Samuel do'n t-sluagh lagh na rìoghachd, agus sgrìobh e ann an leabhar *e*, agus thaisg e suas 'am fianuis an Tighearn' *e*: agus leig Samuel an sluagh uile air falbh, gach duine d'a thigh.

26 Agus chaidh Saul mar an ceudna dhachaidh gu Gibeah[q], agus chaidh maille ris *daoine* treun, aig an do bhean Dia r'an cridhe.

27 Ach thubhairt mic Bheliail[s], Cionnus a shaoras am fear so sinn? agus rinn iad dìmeas air, agus cha d'thug iad tiodhlac[u] sam bith d'a ionnsuidh: ach dh'fhan esan 'n a thosd.

R.C. 1095.

[a] caib. 12. 12
[b] caib. 7. 5, 6
[c] Bre. 21. 8, &c.
[d] Isa. 36. 16 Ese. 17. 13
[e] Bre. 2. 2 6. 8, 9 Neh. 9. 9, &c.
[f] Gnà. 12. 10
[g] caib. 8. 7, 19 12. 12
[h] caib. 17. 26
[i] Salm 106. 8-10 Isa. 63. 9 Ier. 3. 23
[j] Ios. 7. 14, &c.
[k] caib. 10. 10
[l] Bre. 19. 29
[m] Bre. 21. 5-10
[n] caib. 9. 2
[o] Bre. 1. 5
[p] caib. 31. 11
[q] caib. 11. 4
[r] rann 3
[s] Deut. 13. 13 2 Each. 13. 7
[t] Bre. 7. 16
[u] 2 Sam. 8. 2 1 Ri. 4. 21 10. 25 2 Each. 17. 5 Salm 72. 10

## CAIB. XI.

*1 Champaich Nahas an t-Amonach an aghaidh Iabeis-ghilead. 4 Chuir luchd-muinntir an àite sin teachdairean a dh'ionnsuidh Shauil a dh'iarraidh còmhnaidh. 7 Chruinnich esan sluagh Israeil ri 'chéile, agus bhuail e na h-Amonaich. 14 Dh'ath-nuadhaicheadh a rìoghachd ann an Gilgal.*

AN sin chaidh Nahas[a] an t-Amonach suas, agus champaich e an aghaidh Iabeis - ghilead[c]: agus thubhairt uile dhaoine Iabeis ri Nahas, Dean coimhcheangal ruinn[d], agus ni sinne seirbhis dhuit.

2 Agus fhreagair Nahas an t-Amonach iad, Air *a' chumha*[f] so ni mi *coimhcheangal* ribh, gu-n spìon mi mach gach sùil dheas agaibh, agus gu-n cuir mi am masladh so air Israel uile[h].

3 Agus thubhairt seanairean Iabeis ris, Thoir dhuinn dàil sheachd làithean, a chum gu-n cuir sinn teachdairean gu uile chrìochaibh Israeil; agus mur bi neach sam bith gu'r saoradh, an sin théid sinn a mach a d'ionnsuidh.

4 An sin thàinig na teachdairean gu Gibeah Shauil, agus dh'innis iad an sgeul ann an cluasaibh an t-sluaigh: agus thog an sluagh uile suas an guth, agus ghuil iad.

5 Agus, Feuch, thàinig Saul an déigh a' bhuair as a' mhachair; agus thubhairt Saul, Ciod *a thàinig* air an t-sluagh, gu bheil iad a' gul? agus dh'innis iad da sgeul dhaoine Iabeis.

6 Agus thuirling spiorad Dhé air Saul[k] an uair a chual' e an sgeul sin, agus lasadh 'fhearg gu mòr.

7 Agus ghabh e cuing dhamh, agus ghearr e sìos 'n am mìribh iad[l], agus chuir e *iad* air feadh uile chrìochan Israeil le làimh theachdairean, ag ràdh, Ge b'e nach tig a mach an déigh Shauil[m], agus an déigh Shamueil, mar so nithear r'a dhaimh: agus thuit eagal an Tighearn' air an t-sluagh, agus thàinig iad a mach mar aon duine.

8 Agus an uair a chaidh an àireamh leis ann am Besec[o], bha ann de chloinn Israeil tri cheud mìle, agus de fhir Iudah deich mìle fichead.

9 Agus thubhairt iad ris na teachdairibh a thàinig, Mar so their sibh ri fir Iabeis-ghilead, Am màireach, an uair a dh'fhàsas a' ghrian teth, bithidh cabhair agaibh. Agus thàinig na teachdairean, agus dh'innis iad *sin* do fhir Iabeis; agus bha aoibhneas orra[p].

10 Uime sin thubhairt fir Iabeis, Am màireach théid sinn a mach d'ur n'ionnsuidh[r], agus ni sibh ruinn a réir gach *ni* a's àill leibh.

11 Agus air an là màireach chuir Saul an sluagh 'n an tri buidhnibh[t]; agus thàinig iad gu meadhon an fheachd ann am faire na maidne, agus bhuail iad na h-Amonaich gus an d'fhàs an latha teth:

agus sgapadh iadsan a mhair, air chor
as nach d'fhàgadh dithis diubh cuideachd.
12 Agus thubhairt an sluagh ri Samuel,
Cò thubhairt[b], Cha rìghich Saul os ar
ceann? thugaibh *an so* na daoine[c] a chum
gu-n cuir sinn gu bàs iad.
13 Agus thubhairt Saul, Cha chuirear
duine gu bàs air an là so[d]; oir an diugh
dh'oibrich an Tighearna saorsa ann an
Israeil[g].
14 An sin thubhairt Samuel ris an
t-sluagh, Thigibh, agus rachamaid do
Ghilgal[j], agus ath-nuadhaicheamaid an
sin an rìoghachd.
15 Agus chaidh an sluagh uile gu
Gilgal, agus rinn iad Saul an sin 'n a
rìgh 'am fianuis an Tighearn' ann an
Gilgal; agus dh'iobair iad an sin ìobairt-
ean thabhartas-sìth 'am fianuis an Tigh-
earn': agus rinn Saul an sin agus fir
Israeil uile gairdeachas mòr.

## CAIB. XII.

*1 Dh'aidich an sluagh neo-chiontas Shamueil.*
*6 Chuir esan an céill doibh na nithe iongant-*
*ach a rinn Dia air an son, agus an eas-*
*ùmhlachd dhasan le rìgh iarraidh dhoibh*
*féin.*

AGUS thubhairt Samuel ri Israel uile,
Feuch, dh'éisd mi ri'r guth anns
gach ni a thubhairt sibh rium[p], agus
rinn mi rìgh os 'ur ceann[q].
2 Agus a nis, feuch, *tha'n* rìgh ag
imeachd roimhibh: agus tha mise aos-
mhor agus ceann-liath, agus, feuch, *tha*
mo mhic maille ribh: agus ghluais mise
'n 'ur fianuis o m' òige gus an là 'n diugh.
3 Feuch, *tha* mi 'n so; thugaibh fianuis
a'm' aghaidh an làthair an Tighearn' agus
an làthair 'Aoin ungta: cò esan o-n d'thug
mi a dhamh[t]? agus cò esan o-n d'thug
mi 'asal? agus cò esan air an d'rinn mi
foill? cò esan air an d'rinn mi ainneart?
agus cò esan o'làimh an do ghabh mi
duais, a chum mo shùilean[v] a dhalladh
leatha? agus aisigidh mi dhuibh[x].
4 Agus thubhairt iadsan, Cha d'rinn
thu foill oirnne, ni mò a rinn thu ainneart
oirnn, ni mò a ghabh thu ni air bith o
làimh aoin duine.
5 Agus thubhairt e riu, Tha an Tigh-
earna 'n a fhianuis 'n 'ur n-aghaidh, agus
tha 'Aon ungta 'n a fhianuis an diugh,
nach d'fhuair sibh a'm' làimh-sa ni sam
bith[z]. Agus fhreagair iadsan, *Tha e* 'n a
fhianuis.
6 Agus thubhairt Samuel ris an
t-sluagh, *Is e* an Tighearn' a thog suas
Maois agus Aaron, agus a thug 'ur n-aith-
riche nìos á tìr na h-Eiphit.
7 A nis uime sin seasaibh, a chum gu-n
toir mi breth[1] oirbh[b] an làthair an Tigh-
earn', a thaobh uile ghniomhara ceart an
Tighearn', a rinn e dhuibhse agus do 'ur
n-aithrichibh.
8 An uair a thàinig Iacob a steach do'n
Eiphit, agus a ghlaodh 'ur n-aithriche ris

B.C. 1095.

a Ecs. 3. 10
b caib. 10. 27
c Luc. 19. 27
d caib. 14. 45; 2 Sam. 19. 22
e Bre. 4. 2
f Bre. 10. 7; 13. 1
g caib. 19. 5; Isa. 59. 16
h Bre. 3. 12
i Bre. 10. 10, &c.
j caib. 10. 8
k Bre. 2. 13
l Bre. 6. 14, 32
m Bre. 11. 1, &c.
n caib. 7. 13
o caib. 11. 2
p caib. 8. 5, 19, 20
q caib. 10. 24; 11. 14, 15
r Hos. 13. 11
s Ios. 24. 14, 20
t Air. 16. 15; Gnio. 20. 33; 2 Cor. 12. 14
u Lebh. 26. 14, &c.
v Deut. 16. 19
w rann 9
x Ecs. 22. 4
y Seum. 5. 16-18
z Gnio. 24. 16, 20
a Ecs. 14. 31; Esr. 10. 9
1 *gu-n reusonaich mi ruibh.*
b Isa. 1. 18; Mic. 6. 2, 3
c Ecs. 9. 28; 10. 17; Isa. 26. 16; 1 Eoin 5. 16

an Tighearna, an sin chuir an Tighearna
*d'an ionnsuidh* Maois agus Aaron[a], a
thug 'ur n-aithriche mach as an Eiphit,
agus a thug orra còmhnuidh a ghabhail
anns an àite so.
9 Agus an uair a dhì-chuimhnich iad
an Tighearn' an Dia, thug e thairis iad
do làimh Shisera[e], ceannaird armailte
Hasoir, agus do làimh nam Philisteach[f],
agus do làimh rìgh Mhoaib[h]; agus chog
iad 'n an aghaidh.
10 Agus ghlaodh iad ris an Tighearn'[i],
agus thubhairt iad, Pheacaich sinn, anns
gu-n do thréig sinn an Tighearn', agus
gu-n d'rinn sinn seirbhis do Bhaalim
agus Astarot[k]; ach a nis saor sinn á
làimh ar naimhdean, agus ni sinn seirbhis
dhuit.
11 Agus chuir an Tighearn' uaith Ieru-
baal[l], agus Barac, agus Iephtah[m], agus
Samuel[n], agus shaor e sibh á làimh 'ur
naimhdean air gach taobh, agus ghabh
sibh còmhnuidh gu tèaruinte.
12 Agus an uair a chunnaic sibh gu-n
d'thàinig Nahas[o] rìgh chloinn Amoin 'n
'ur n-aghaidh, thubhairt sibh riumsa, Ni
h-eadh ach rìoghaichidh rìgh os ar ceann:
an uair *a b'e* an Tighearna 'ur Dia 'ur
rìgh.
13 A nis uime sin feuch an rìgh a thagh
sibh, *agus* a dh'iarr sibh: agus, feuch,
chuir an Tighearna rìgh os 'ur ceann[r].
14 Ma bhitheas eagal an Tighearn'
oirbh[s], agus *ma* ni sibh seirbhis dha, agus
*ma* dh'éisdeas sibh r'a ghuth, agus nach
dean sibh ceannairc an aghaidh àithne an
Tighearn', an sin bithidh sibh féin tèar-
uinte, agus mar an ceudna an rìgh a
rìoghaicheas os 'ur ceann an déigh an
Tighearna 'ur Dé.
15 Ach mur éisd sibh ri guth an Tigh-
earn', agus gu-n dean sibh ceannairc an
aghaidh àithne an Tighearn', an sin bithidh
làmh an Tighearna 'n 'ur n-aghaidh-se[u],
mar *a bha i* 'n aghaidh 'ur n-aithriche[w].
16 A nis uime sin seasaibh agus faicibh
an ni mòr so, a ni an Tighearna fa
chomhair 'ur sùl.
17 Nach *'eil* foghar a' chruithneachd
ann an diugh? gairmidh mise air an
Tighearn'[y], agus cuiridh e *nuas* tairnean-
ach agus uisge; a chum gu-n tuig agus
gu-m faic sibh gu *bheil* 'ur n-olc mòr, a
rinn sibh ann an sealladh an Tighearna,
le rìgh iarraidh dhuibh féin.
18 Agus ghairm Samuel air an Tigh-
earn'; agus chuir an Tighearn' a nuas
tairneanach agus uisge air an là sin: agus
ghabh an sluagh uile eagal mòr roimh an
Tighearn'[a], agus roimh Shamuel.
19 Agus thubhairt an sluagh uile ri
Samuel, Dean urnuigh air son do sheirbh-
iseach[c] ris an Tighearna do Dhia, a chum
nach bàsaich sinn: oir chuir sinn r'ar
peacaidhean uile an t-olc *so*, rìgh iarraidh
dhuinn féin.
20 Agus thubhairt Samuel ris an

t-sluagh, Na bitheadh eagal oirbh: (rinn sibh an t-olc so uile: gidheadh na tionndaidhibh a thaobh o'n Tighearn' a leantuinn[b], ach deanaibh seirbhis do'n Tighearna le'r n-uile chridhe;

21 Agus na tionndaidhibh a thaobh an déigh *nithe* faoin, nach bi chum tairbhe *dhuibh*[c], agus nach saor *sibh*; oir *is* faoineas iad[d]:)

22 Oir cha tréig an Tighearn' a shluagh[e], air sgàth a mhòr àinme féin[f]; do bhrìgh gu-m bu toil leis an Tighearna 'ur deanamh 'n 'ur sluagh dha féin.

23 Ach air mo shon-sa, nar leigeadh Dia gu-m peacaichinn an aghaidh an Tighearna, le sgur a dheanamh urnuigh air 'ur son[h]: ach teagaisgidh mi dhuibh an t-slighe mhaith agus cheart.

24 A mhàin bitheadh eagal an Tighearn' oirbh[i], agus deanaibh seirbhis dha ann am firinn le 'ur n-uile chridhe: oir faicibh cia mòr na nithe a rinn e air 'ur son.

25 Ach ma bhuanaicheas sibh ann an droch dheanadas, sgriosar araon sibh féin agus 'ur rìgh[j].

## CAIB. XIII.

1 *Bhuail Ionatan freiceadan nam Philisteach ann an Geba.* 5 *Chruinnicheadh iadsan 'an ceann a chéile ann am Michmas gu cogadh ri Israel.* 6 *Teanntachd nan Israeleach.* 9 *Thug Saul suas ìobairt-loisgte.* 11 *Chronaich Samuel e.* 17 *Chuir na Philistich a mach tri cuideachdan de luchd-creachaidh.*

BHA Saul *deich* bliadhna *fichead* a dh'aois an' uair *a thòisich* e air rìoghachadh; agus rìghich e dà bliadhna os ceann Israeil.

2 An sin thagh Saul dha féin tri mìle *fear* de Israel; *d'an* robh dà mhìle maille ri Saul ann am Michmas, agus ann an sliabh Bhet-eil, agus bha mìle maille ri Ionatan ann an Gibeah[m] Bheniamin: agus a' chuid eile de'n t-sluagh chuir e gach duine *dhiubh* dh'ionnsuidh a bhùtha.

3 Agus bhuail Ionatan freiceadan[o] nam Philisteach a *bha* ann an Geba; agus chuala na Philistich *sin*: agus shéid Saul an trompaid air feadh na tìre uile, ag ràdh, Cluinneadh na h-Eabhruidhich.

4 Agus chual' Israel uile iomradh *gu-n* do bhuail Saul freiceadan nam Philisteach, agus mar an ceudna *gu-n* robh Israel air am meas gràineil leis na Philistich: agus ghairmeadh an sluagh 'an ceann a chéile an déigh Shauil gu Gilgal.

5 Agus chruinnicheadh na Philistich 'an ceann a chéile gu cogadh ri Israel, deich mìle fichead carbad, agus sè mìle marcach, agus sluagh mar a' ghaineamh a *tha* air tràigh na fairge thaobh lìonmhoireachd: agus thàinig iad a nìos, agus champaich iad ann am Michmas, a làimh na h-àirde 'n ear o Bhet-abhen[s].

6 An uair a chunnaic fir Israeil gu-n robh iad ann an teanntachd[t], a chionn gu-n do dhlùthaich an armailte riu, an sin dh'fholaich an sluagh iad féin ann an uamhan[a], agus ann an droighnich, agus ann an creagaibh, agus ann an daingnich, agus ann an sluichd.

7 Agus chaidh *cuid de* na h-Eabhruidhich thar Iordan gu tìr Ghad, agus Ghilead: ach *bha* Saul fathast ann an Gilgal, agus bha an sluagh 'n a dhéigh uile air chrith.

8 Agus dh'fheith e seachd làithean, gu ruig an t-àm àraidh a shuidhich[g] Samuel: ach cha d'thàinig Samuel gu Gilgal: agus sgapadh an sluagh uaith.

9 Agus thubhairt Saul, Thugaibh 'am ionnsuidh an so ìobairt-loisgte, agus tabhartais-sìth. Agus thug e suas an ìobairt-loisgte.

10 Agus co luath as a chuir e crìoch air an ìobairt-loisgte a thoirt suas, feuch, thàinig Samuel; agus chaidh Saul a mach 'n a choinneamh a chum gu-m beannaicheadh e dha.

11 Agus thubhairt Samuel, Ciod a rinn thu? Agus fhreagair Saul, A chionn gu-m faca mi gu-n robh an sluagh air an sgapadh uam, agus nach d'thàinig thu an taobh a stigh de'n àm shuidhichte, agus *gu-n* do chruinnich na Philistich iad féin 'an ceann a chéile gu Michmas;

12 Uime sin thubhairt mi, A nis thig na Philistich a nuas orm gu Gilgal, agus cha do chuir mi athchuinge dh'ionnsuidh an Tighearna: rinn mi éigin uime sin orm féin, agus thug mi suas an ìobairt-loisgte.

13 Agus thubhairt Samuel ri Saul, Rinn thu gu h-amaideach[k]: cha do ghléidh thu àithne an Tighearna do Dhé[l], a dh'àithn e dhuit; oir a nis dhaingnicheadh an Tighearna do rìoghachd air Israel gu bràth.

14 Ach a nis cha seas do rìoghachd: dh'iarr an Tighearna dha féin duine a réir a chridhe féin[n], agus dh'àithn an Tighearna dha *'bhi* 'n a cheannard air a shluagh, a chionn nach do ghléidh thusa *an ni* a dh'àithn an Tighearna dhuit.

15 Agus dh'éirich Samuel, agus chaidh e suas o Ghilgal gu Gibeah Bheniamin: agus ghabh Saul àireamh an t-sluaigh a bha làthair maille ris, mu thimchioll se ceud fear[p].

16 Agus dh'fhan Saul, agus a mhac Ionatan, agus an sluagh a bha làthair maille riu, ann an Gibeah Bheniamin: ach champaich na Philistich ann am Michmas.

17 Agus thàinig an luchd-millidh a mach á camp nam Philisteach 'n an tri chuideachdaibh: thionndaidh aon chuideachd *dhiubh* do 'n t-slighe dh'ionnsuidh Ophrah[q], gu tìr Shuail:

18 Agus thionndaidh cuideachd eile do'n t-slighe dh'ionnsuidh Bhet-horoin[r]: agus thionndaidh cuideachd eile do shlighe na crìche, a tha 'g amharc ri gleann Sheboim[u], a dh'ionnsuidh an fhàsaich.

19 A nis cha d'fhuaradh gobha[v] ann an

R.C. 1093.

a caib. 14. 11 Bre. 6. 2
b Deut. 11. 16 Ier. 3. 1
c Ier. 16. 19 Ion. 2. 8
d Hab. 2. 18
e Tuir. 3. 31, 32
f Ese. 20. 9, 14
g caib. 10. 8
h Col. 1. 9
i Ecl. 12. 13
j Deut. 28. 36
k 2 Each. 16. 9
l caib. 15. 11, 28
m caib. 10. 26
n Salm 89. 20 Gnio. 13. 22
o caib. 10. 5
p caib. 14. 2
q Ios. 18. 23
r Ios. 16. 3
s Ios. 7. 2
t 2 Sam. 24. 14
u Gen. 14. 2 Neh. 11. 34 Hos. 11. 8
v 2 Ri. 24. 14 Isa. 54. 16 Ier. 24. 1

tìr Israeil uile : (oir thubhairt na Philis-
tich, Air eagal gu-n dean na h-Eabh-
ruidhich *dhoibh féin* claidhean no sleagh-
an :)
20 Uime sin chaidh na h-Israelich uile
sìos a dh'ionnsuidh nam Philisteach, gach
duine a gheurachadh a shuic, agus a
chaibe, agus a thuaighe, agus a phioc-
aid.
21 Gidheadh bha eighe aca air son nam
piocaidean, agus air son nan soc, agus
air son nan tri-mheurach, agus air son
nan tuaghan, agus a gheurachadh nam
bior.
22 Mar sin thachair e[b] ann an là
a' [c]chatha, nach d'fhuaradh aon chuid
claidheamh no sleagh aun an làimh neach
sam bith de'n t-sluagh, a *bha* maille ri
Saul agus Ionatan : ach fhuaradh aig
Saul agus aig a mhac Ionatan.
23 Agus chaidh freiceadan nam Phil-
isteach a mach gu bealach Mhichmais[e].

## CAIB. XIV.

1 *Bhuail Ionatan agus fear-iomchair 'arm freiceadan nam Philisteach.* 17 *Thàinig Saul agus 'fheachd a dh'ionnsuidh a' chatha.* 24 *Chuir e an sluagh fo mhionnaibh nach itheadh iad biadh gu feasgar, a chum gu-m bitheadh e air a dhioladh air a naimhdibh.* 45 *Shaoradh Ionatan lcis an t-sluagh.*

ANIS air là àraidh thubhairt Ionatan
mac Shauil ris an òganach a dh'iom-
chair 'airm, Thig, agus rachamaid thairis
gu freiceadan nam Philisteach, a tha air
an taobh thall : ach cha d'innis e d'a
athair.
2 Agus dh'fhan Saul anns a' chuid a
b'fhaide mach de Ghibeah, fo chraoibh
pomgranait, a *tha* ann am Migron : agus
*bha*'n sluagh a *bha* maille ris mu thim-
chioll sè ceud fear[j];
3 Agus *bha* Ahiah[1] mac Ahituib,
bhràthar Ichaboid[k], mhic Phinehais,
mhic Eli sagairt an Tighearn' ann an
Siloh, ag iomchar ephoid[m]. Ach cha
robh fios aig an t-sluagh gu-n d'fhalbh
Ionatan.
4 Agus eadar na bealaichean, air an
d'iarr Ionatan dol thairis a dh'ionnsuidh
freiceadain nam Philisteach[n], *bha* creag
gheur air aon taobh, agus creag gheur
air an taobh eile : agus *b'e* ainm creige
dhiubh Boses, agus ainm na creige eile
Seneh.
5 Bha suidheachadh[3] creige dhiubh o
thuath fa chomhair Mhichmais, agus
suidheachadh na creige eile o dheas fa
chomhair Ghibeah.
6 Agus thubhairt Ionatan ris an ògan-
ach a dh'iomchair 'airm, Thig, agus rach-
amaid thairis a dh'ionnsuidh freiceadain
nan *daoine* neo-thimchioll-ghearrta ud :
theagamh gu-n oibrich an Tighearn' air
ar son ; oir cha-*n 'eil* bacadh air an Tigh-
earna saoradh le mòran no le beagan[r].
7 Agus thubhairt fear-iomchair 'arm

R.C. 1087.

[a] Bre. 7. 9, 11
[b] Bre. 5. 8
[c] Gen. 24. 14
[d] caib. 13. 6
[e] Isa. 10. 28
[f] 2 Ri. 14. 8
[g] 2 Sam. 5. 24
[h] Lebh. 26. 8
[i] 2 Ri. 7. 6, 7 Iob 18. 11
[j] caib. 13. 15
[1] ris an abrar *Ahimelech, caib. 22. 9, 11, 20.*
[k] caib. 4. 21
[l] caib. 13. 17
[m] caib. 2. 28
[2] *crith Dhé, Gen. 35. 5.*
[n] caib. 13. 23
[o] rann 20
[3] *fiacail,* no, *sgòrr.*
[p] 2 Sam. 15. 24-26
[q] Air. 27. 21
[r] Deut. 32. 36 Bre. 7. 4, 7 2 Each. 14. 11

ris, Dean gach *ni* a th'ann ad chridhe ;
tionndaidh thu féin ; feuch, *tha* mise
maille riut a réir do chridhe.
8 An sin thubhairt Ionatan, Feuch,
théid sinn thairis a dh'ionnsuidh nan
daoine *ud*[a], agus nochdaidh sinn sinn
féin doibh.
9 Ma their iad mar so ruinn, Fanaibh
gus an tig sinn d'ur n-ionnsuidh ; an sin
seasaidh sinne 'n ar n-àite, agus cha téid
sinn suas d'an ionnsuidh.
10 Agus ma their iad mar so, Thigibh
a nìos d'ar n-ionnsuidh-ne ; an sin théid
sinn suas, oir thug an Tighearna thairis
iad d'ar làimh : agus *bithidh* so 'n a
chomharadh dhuinn[c].
11 Agus nochd iad le 'chéile iad féin
do fhreiceadan nam Philisteach : agus
thubhairt na Philistich, Feuch, *tha* na
h-Eabhruidhich a' teachd a mach as na
tuill[d], anns an d'fholaich siad iad féin.
12 Agus fhreagair fir an fhreiceadain
Ionatan agus fear-iomchair 'arm, agus
thubhairt iad, Thigibh a nìos d'ar n-ionn-
suidh-ne[f], agus nochdaidh sinne dhuibh
ni. Agus thubhairt Ionatan ri fear-
iomchair 'arm, Thig a nìos a'm' dhéigh ;
oir thug an Tighearna thairis iad do
làimh Israeil[g].
13 Agus chaidh Ionatan suas air a
làmhan agus air a chosan, agus fear-
iomchair 'arm 'n a dhéigh : agus thuit
iad roimh Ionatan[h], agus mharbh fear-
iomchair 'arm 'n a dhéigh.
14 Agus bha an ceud àr sin a rinn
Ionatan agus fear-iomchair 'arm, mu
thimchioll fichead fear, an taobh a stigh
mar gu-m b'ann de leth-acair fhearainn,
*a dh'fheudadh* cuing *dhamh a threabhadh
ann an là.*
15 Agus bha ball-chrith[i] anns an
fheachd, 's a' mhachair, agus am measg
an t-sluaigh uile : bha crith mar an
ceudna air an fhreiceadan agus air an
luchd-millidh féin[l], agus chriothnaich
an talamh ; agus bha i 'n a crith ro
mhòir[2].
16 Agus dh'amhairc luchd-faire Shauil
ann an Gibeah Bheniamin ; agus, feuch,
leagh am mòr-shluagh as, agus dh'fhalbh
iad a' bualadh sìos[o] *a chéile.*
17 An sin thubhairt Saul ris an t-sluagh
a *bha* maille ris, Gabhaibh àireamh a nis,
agus faicibh cò dh'fhalbh uainn. Agus
an uair a chaidh an àireamh, feuch, cha
*robh* Ionatan agus fear-iomchair 'arm *an
sin.*
18 Agus thubhairt Saul ri Ahiah,
Thoir an so àirc Dhé[p]; oir bha àirc Dhé
's an àm sin maille ri cloinn Israeil.
19 Agus an uair a bha Saul a' labhairt
ris an t-sagart[q], chaidh a' chonghair a
bha ann am feachd nam Philisteach air
a h-aghaidh, agus mheudaich i ; agus
thubhairt Saul ris an t-sagart, Tarruing
air a h-ais do làmh.
20 Agus chruinnich Saul agus an

sluagh uile a *bha* maille ris iad féin
'an ceann a chéile, agus thàinig iad a
dh'ionnsuidh a' chatha; agus, feuch,
bha claidheamh gach fir an aghaidh a
choimhearsnaich[b], *agus bha* amhluadh ro
mhòr ann.
21 Agus na h-Eabhruidhich *a* bha
maille ris na Philistich roimhe sin, a
chaidh suas maille riu do'n champ *o'n*
*tìr* mu'n cuairt, *thionndaidh* iadsan mar
an ceudna gu bhi leis na h-Israelich, a
*bha* maille ri Saul agus Ionatan.
22 Agus an uair a chuala na fir sin uile
de Israel, a dh'fholaich iad féin[c] ann an
sliabh Ephraim, gu-n do theich na Phil-
istich, dhlùth-lean iadsan mar an ceudna
'n an déigh anns a' chath.
23 Mar sin shaor an Tighearn' Israel[e]
air an là sin: agus chaidh an cath thairis
gu Bet-abhen[f].
24 Agus thàinig fir Israeil am fagus
air an là sin, agus chuir Saul an sluagh
fo mhionnaibh[g], ag ràdh, Mallaichte gu
*robh* am fear a dh'itheas biadh gu feasgar,
a chum gu-n dìolar mi air mo naimhdibh:
agus cha do bhlais neach air bith de'n
t-sluagh biadh.
25 Agus thàinig an sluagh uile gu
coille, agus bha mil[h] air aghaidh na
macharach.
26 Agus an uair a thàinig an sluagh
do'n choille, feuch, shil a' mhil sìos; ach
cha do chuir duine sam bith a làmh a
dh'ionnsuidh a bheoil; oir bha eagal nam
mionnan air an t-sluagh.
27 Ach cha chuala Ionatan an uair a
chuir 'athair an sluagh fo na mionnaibh:
uime sin shin e mach bàrr na slait a *bha*
'n a làimh, agus thum e i ann an cìr
mheala, agus chuir e a làmh gu 'bheul,
agus shoillsicheadh a shùilean[l].
28 An sin fhreagair fear de'n t-sluagh,
agus thubhairt e, Chuir d'athair an sluagh
fo mhionnaibh teann, ag ràdh, Mallaichte
*gu robh* an duine a dh'itheas biadh an
diugh. Agus bha'n sluagh air fannach-
adh.
29 An sin thubhairt Ionatan, Chuir
m'athair an tìr fo bhuaireas: faicibh,
guidheam oirbh, cionnus a tha mo shùil-
ean-sa air an soillseachadh, do bhrìgh
gu-n do bhlais mi beagan de'n mhil so.
30 Cia mò gu mòr, nam bitheadh an
sluagh air itheadh gu saor an diugh de
chreich an naimhdean, a fhuair iad? oir
nach bitheadh a nis àr na bu mhò am
measg nam Philisteach?
31 Agus bhuail iad air an là sin na
Philistich o Mhichmas gu Aialon: agus
bha 'n sluagh air fannachadh gu mòr.
32 Agus leum an sluagh air a' chreich,
agus ghabh iad caoraich, agus buar, agus
laoigh, agus mharbh iad air an talamh
*iad*: agus dh'ith an sluagh *iad* leis an
fhuil.
33 Agus dh'innis iad do Shaul, ag ràdh,
Feuch, tha an sluagh a' peacachadh an
aghaidh an Tighearna[a], le itheadh maille
ris an fhuil. Agus thubhairt esan, Pheac-
aich sibh: caruichibh a m'ionnsuidh an
diugh clach mhòr.
34 Agus thubhairt Saul, Sgaoilibh sibh
féin am measg an t-sluaigh, agus abraibh
riu, Thugaibh a m'ionnsuidh an so gach
duine a dhamh, agus gach duine a chaora,
agus marbhaibh *iad* an so agus ithibh;
agus na peacaichibh an aghaidh an Tigh-
earna le itheadh maille ris an fhuil. Agus
thug an sluagh uile gach duine a dhamh
leis air an oidhche sin, agus mharbh iad
an sin *iad*.
35 Agus thog Saul altair do'n Tigh-
earna[d]. B'i sin, a' cheud altair a thog e
do'n Tighearna.
36 Agus thubhairt Saul, Rachamaid
sìos an déigh nam Philisteach 's an
oidhche, agus creachamaid iad gu solus
na maidne, agus na fàgamaid fear dhiubh.
Agus thubhairt iadsan, Dean gach ni a 's
maith leat. An sin thubhairt an sagart,
Thigeamaid am fagus an so dh'ionnsuidh
Dhé.
37 Agus dh'iarr Saul comhairle air Dia,
An téid mi sìos an déigh nam Philisteach?
an toir thu thairis iad do làimh Israeil?
ach cha do fhreagair se e air an là sin[i].
38 Agus thubhairt Saul, Thigibh am
fagus an so[j], *sibhse* uile mhaithean[1] an
t-sluaigh, agus bitheadh fios agaibh, agus
faicibh, c'àit an robh am peacadh so an
diugh.
39 Oir *mar* is beò an Tighearn'[k] a
shaor Israel, ged robh e ann am mhac
Ionatan, gu cinnteach gheibh e bàs. Ach
cha do fhreagair duine e de'n t-sluagh
uile.
40 An sin thubhairt e ri Israel uile,
Bithibh-se air aon taobh, agus bithidh
mise agus mo mhac Ionatan air an taobh
eile. Agus thubhairt an sluagh ri Saul,
Dean an ni a 's maith leat.
41 Uime sin thubhairt Saul ris an
Tighearna Dia Israeil, Thoir seachad
*crannchur* cothromach. Agus ghabhadh
Saul agus Ionatan; ach chaidh an sluagh
as.
42 Agus thubhairt Saul, Tilgibh *crann-
chur* eadar mise agus mo mhac Ionatan.
Agus ghabhadh Ionatan.
43 An sin thubhairt Saul ri Ionatan,
Innis dhomh ciod a rinn thu[m]. Agus
dh'innis Ionatan da, agus thubhairt e,
Gu deimhin le bàrr na slait a *bha* a'm'
làimh, bhlais mi beagan meala[n], agus,
feuch, am faigh mi bàs?
44 Agus thubhairt Saul, gu-n deanadh
Dia mar sin[o], agus tuilleadh mar an
ceudna: oir gu cinnteach gheibh thu bàs[p],
a Ionatain.
45 Agus thubhairt an sluagh ri Saul,
Am faigh Ionatan bàs, a dh'oibrich an
t-saorsa mhòr so ann an Israel? Nar leig-
eadh Dia: *mar* is beò an Tighearna, cha
tuit *aon ròinneag* a dh'fholt a chinn[q] gu

B.C. 1087.

[a] Lebh. 3. 17; 17. 10; Deut. 12. 23, 24; Ecs. 33. 25
[b] Bre. 7. 22; 2 Each. 20. 23; Isa. 19. 2
[c] caib. 13. 6
[d] Hos. 8. 14
[e] Ecs. 14. 30; Salm 44. 6, 7; Hos. 1. 7
[f] caib. 13. 5
[g] Ios. 6. 26
[h] Ecs. 3. 8; Air. 13. 27; Mat. 3. 4
[i] caib. 28. 6
[j] caib. 10. 19; Ios. 7. 14, &c.
[1] *oisinnean.*
[k] 2 Sam. 12. 5
[l] caib. 30. 12; Gnà. 25. 16
[m] Ion. 1. 7-10
[n] rann 27
[o] Rut 1. 17
[p] rann 39
[q] 2 Sam. 14. 11; 1 Ri. 1. 52; Luc. 21. 18

làr; oir maille ri Dia dh'oibrich e an diugh[a]. Uime sin shaor an sluagh Ionatan[b], agus cha d'fhuair e bàs.

46 An sin chaidh Saul suas o leantuinn nam Philisteach: agus dh'fhalbh na Philistich d'an àite féin.

47 Agus ghabh Saul an rìoghachd os ceann Israeil, agus chog e air gach làimh an aghaidh a naimhde gu léir, an aghaidh Mhoaib, agus an aghaidh chloinn Amoin[g], agus an aghaidh Edoim, agus an aghaidh rìghre Shobah[i], agus an aghaidh nam Philisteach: agus cia b'e taobh a thionndaidh e, chlaoidh e *iad*.

48 Agus thog e sluagh, agus bhuail e na h-Amalecich[j], agus shaor e Israel á làimh na muinntir a bha 'g am milleadh.

49 A nis b'iad mic Shauil[k] Ionatan, agus Isui, agus Melchi-sua: agus *b'iad so* ainmean a dhithis nighean; ainm na ceud-ghin Merab, agus ainm na *h-ighinn* a b'òige Michal.

50 Agus *b'e* ainm mnatha Shauil Ahinoam, nighean Ahimahais: agus *b'e* ainm ceannaird a shluaigh Abner mac Neir, bràthair-athar Shauil.

51 Agus *b'e* Cis athair Shauil[o]: agus *b'e* Ner athair Abneir, mac Abieil.

52 Agus bha cogadh dian an aghaidh nam Philisteach ré uile làithean Shauil: agus an uair a chitheadh Saul fear làidir sam bith no fear treun sam bith, ghabhadh e d'a ionnsuidh e[q].

## CAIB. XV.

1 *Chuireadh Saul a sgrios Amaleic.* 6 *Nochd e caoimhneas do na Cenich.* 7 *Bhuail e na h-Amalecich, ach chaomhain e na caoraich agus am buar.* 10 *Air son 'eas-ùmhlachd bha corruich air Dia 'n a aghaidh, agus chuir e cùl ris o bhi 'n a rìgh.* 32 *Mharbh Samuel Agag.*

AGUS thubhairt Samuel ri Saul[t], Chuir an Tighearna mi gu thusa ungadh a'd' rìgh os ceann a shluaigh, os ceann Israeil: a nis uime sin éisd ri briathraibh an Tighearna.

2 Mar so tha Tighearna nan sluagh, ag ràdh, Is cuimhne leam ciod a rinn na h-Amalecich air na h-Israelich, cionnus a chuir iad 'n an aghaidh 's an t-slighe[v], 'n uair a thàinig iad a nìos as an Eiphit.

3 A nis falbh, agus buail na h-Amalecich, agus sgrios[w] gu tur gach *ni* a *th*'aca[x], agus na caomhain iad; ach marbh araon fear agus bean, leanabh agus cìochran, damh agus caora, càmhal agus asal.

4 Agus chruinnich Saul an sluagh 'an ceann a chéile, agus ghabh e an àireamh ann an Telaim, dà cheud mìle coisiche, agus deich mìle fear de Iudah.

5 Agus thàinig Saul gu baile le Amalec, agus rinn e feall-fholach anns a' ghleann.

6 Agus thubhairt Saul ris na Cenich[z], Falbhaibh[a], imichibh á so, rachaibh sìos o mheasg nan Amaleceach, air eagal gu-n sgrios mi sibh maille riu: oir nochd sibhse caoimhneas do chloinn Israeil[b] uile 'n uair a thàinig iad a nìos as an Eiphit. Uime sin dh'imich na Cenich o mheasg nan Amaleceach.

7 Agus bhuail Saul na h-Amalecich o Habhilah[c] *gus* an tig thu gu Sur[d], a *tha* fa chomhair na h-Eiphit.

8 Agus ghlac e Agag[e] rìgh nan Amaleceach beò, agus sgrios e 'n sluagh uile[f] le faobhar a' chlaidheimh.

9 Agus chaomhain Saul agus an sluagh Agag[h], agus a' chuid a b'fhearr de na caoraich, agus de'n bhuar, agus de na *beathaichibh* reamhra, agus de na h-uain, agus de gach *ni a bha* maith, agus cha b'àill leo an sgrios gu tur; ach gach ni a bha tàireil agus suarach, sin sgrios iad gu tur.

10 An sin thàinig focal an Tighearna dh'ionnsuidh Shamueil, ag ràdh,

11 Is aithreach leam[l] gu-n d'rinn mi Saul 'n a rìgh; oir thionndaidh e air ais o m' leantuinn[m], agus cha do choimhlion e m'àitheantan[n]. Agus chuir sin doilgheas air Samuel, agus ghlaodh e ris an Tighearna ré na h-oidhche.

12 Agus an uair a dh'éirich Samuel gu moch a choinneachadh Shauil 's a' mhaduinn dh'innseadh do Shamuel, ag ràdh, Thàinig Saul gu Carmel[p], agus, feuch, chuir e suas dha féin clach-chuimhneachain, agus dh'imich e mu'n cuairt, agus ghabh e air aghaidh, agus chaidh e sìos gu Gilgal.

13 Agus thàinig Samuel gu Saul; agus thubhairt Saul ris, Beannaichte *gu-n robh* thusa o'n Tighearna[r]; choimhlion mis' àithne an Tighearna[s].

14 Agus thubhairt Samuel, Ciod *is ciall* ma ta *do* mhéilich nan caorach so ann am chluasaibh, agus *do* gheumnaich a 'chruidh a tha mi a' cluinntinn?

15 Agus thubhairt Saul, o na h-Amalecich thug siad iad; oir chaomhain an sluagh[u] a' chuid a b'fhearr de na caoraich, agus de'n bhuar, a chum *an* ìobradh do'n Tighearna do Dhia; agus a' chuid eile sgrios sinn gu tur.

16 An sin thubhairt Samuel ri Saul, Fuirich, agus innsidh mi dhuit ciod a thubhairt an Tighearna riums' an nochd. Agus thubhairt e ris, Abair romhad.

17 Agus thubhairt Samuel, An uair *a bha* thu beag a'd' shùilibh féin[y] nach d' rinneadh thu a'd' cheann air treubhan Israeil? agus dh'ung an Tighearn' thu a'd' rìgh os ceann Israeil.

18 Agus chuir an Tighearn' thu air thurus, agus thubhairt e, Falbh, agus sgrios gu tur na peacaich na h-Amalecich, agus cog 'n an aghaidh gus an cuir thu as doibh.

19 C'ar son ma ta nach d'éisd thu ri guth an Tighearn', ach a leum thu air a' chreich, agus a rinn thu olc ann an sùilibh an Tighearn'?

20 Agus thubhairt Saul ri Samuel, Seadh, dh'éisd mi ri guth an Tighearn',

R.C. 1079.

a 2 Each. 19. 11; Isa. 13. 3; 2 Cor. 6. 1; Phil. 2. 12, 13
b Isa. 29. 20, 21
c Gen. 2. 11; 25. 18
d Gen. 16. 7
e 1 Ri. 20. 30, &c.
f caib. 30. 1
g caib. 11. 11
h rann. 3, 15
i 2 Sam. 10. 6
j caib. 15. 3, 7
k caib. 31. 2; 1 Each. 8. 33
l rann 35; Gen. 6. 6, 7; 2 Sam. 24. 16; Ier. 18. 8, 10
m 1 Ri. 9. 6; Eabh. 10. 38
n rann. 3, 9; caib. 13. 13
o caib. 9. 1, 2
p 1 Ri. 18. 42
q caib. 8. 11
r Bre. 17. 2
s Gnà. 28. 13; 30. 13
t caib. 9. 16
u rann. 9, 21
v Ecs. 17. 8, 14; Deut. 25. 17-19
w Lebh. 27. 28; Ios. 6. 17, 21
x Air. 24. 20
y caib. 9. 21
z Bre. 1. 16; 4. 11
a Tais. 18. 4
b Air. 10. 29-32; 2 Tim. 1. 16

agus dh'imich mi air an t-slighe air an
do chuir an Tighearna mi, agus thug mi
leam Agag, rìgh Amaleic, agus sgrios mi
gu tur na h-Amalecich :
21 Ach ghabh an sluagh de'n chreich[b],
caoraich agus buar, toiseach nan nithe
'bu chòir a bhi air an sgrios gu tur, a
chum *an* ìobradh do'n Tighearna do Dhia
ann an Gilgal.
22 Agus thubhairt Samuel, Am bheil
tlachd aig an Tighearn' ann an tabhartais-
loisgte[c] agus 'an ìobairtibh, mar ann an
ùmhlachd do ghuth an Tighearna? Feuch,
*is* fearr ùmhlachd na ìobairt[d], *agus* aire
a thabhairt na saill reitheachan.
23 Oir *mar* pheacadh na druidheachd
*tha* ceannairc[h], agus *mar* aingidheachd
ìodhol-aoraidh *tha* rag-mhuineileachd[i]: a
chionn gu-n do chuir thusa cùl ri focal
an Tighearna, chuir esan mar an ceudna
cùl riutsa o *bhi* 'n ad rìgh[k].
24 Agus thubhairt Saul ri Samuel,
Pheacaich mi, oir bhris mi àithne an
Tighearn', agus do bhriathra-sa; a chionn
gu-n robh eagal orm roimh 'n t-sluagh[m]
agus gu-n d'éisd mi r'an guth.
25 A nis uime sin, guidheam ort, lagh
mo pheacadh, agus pill maille rium, a
chum gu-n dean mi aoradh do'n Tighearn'.
26 Agus thubhairt Samuel ri Saul, Cha
phill mi maille riut[o]; oir chuir thu cùl ri
focal an Tighearn', agus chuir an Tigh-
earna cùl riutsa o bhi 'n ad rìgh air Israel.
27 Agus an uair a thionndaidh Samuel
mu'n cuairt gu falbh, rug e air oir 'fhall-
uinne[q], agus reubadh i.
28 Agus thubhairt Samuel ris, Reub
an Tighearna rìoghachd Israeil dhiot-sa
an diugh, agus thug e i do d' choimhears-
nach, *a's* fearr na thusa.
29 Agus mar an ceudna cha dean Neart[1]
Israeil breug[t], agus cha ghabh e aith-
reachas; oir cha duine e gu-n gabhadh e
aithreachas.
30 An sin thubhairt e, Pheacaich mi;
*gidheadh* a nis thoir urram dhomh[v],
guidheam ort, 'am fianuis sheanairean mo
shluaigh, agus 'am fianuis Israeil, agus
pill maille rium, a chum gu-n dean mi
aoradh do'n Tighearna do Dhia.
31 Agus phill Samuel an déigh Shauil;
agus rinn Saul aoradh do'n Tighearn'.
32 An sin thubhairt Samuel, Thugaibh
an so a m'ionnsuidh-sa Agag rìgh nan
Amaleceach : agus thàinig Agag d'a ionn-
suidh gu suilbhir. Agus thubhairt Agag,
Gu cinnteach chaidh searbhas a' bhàis
seachad.
33 Agus thubhairt Samuel, Mar a rinn
do chlaidheamh-sa mnathan gun chlann[z],
mar sin bithidh do mhàthair gun chlann
am measg bhan. Agus thug Samuel
fainear Agag a ghearradh sìos 'n a mhìr-
ibh 'am fianuis an Tighearn' ann an Gilgal.
34 An sin dh'imich Samuel gu Ramah;
agus chaidh Saul suas d'a thigh gu Gibeah
Shauil.

R.C. 1063.

[a] rann 11
Sa. 119. 136
Ier. 13. 17
[b] rann 15
[c] Salm 50. 8, 9
51. 16, 17
Gnà. 21. 3
Isa. 1. 11-17
Ier. 7. 22, 23
Mic. 6. 6-8
Eabh. 10. 4-10
[d] Ecl. 5. 1
Hos. 6. 6
Marc. 12. 33
[e] caib. 15. 35
Ier. 7. 16
11. 14
14. 11
[f] caib. 15. 23
[g] 2 Ri. 9. 1
[h] Tais. 22. 15
[i] 2 Cor. 6. 16
Gal. 5. 20
Tais. 21. 8
[j] Salm 78. 70
89. 19, 20
Isa. 55. 4
[k] caib. 13. 14
[l] caib. 9. 12
20. 29
[m] Ecs. 23. 2
Gnà. 20. 25
Isa. 51. 12
Gal. 1. 10
[n] Deut. 17. 15
[o] 2 Eoin 11
[p] 1 Ri. 2. 13
[q] 1 Ri. 11. 30, 31
[r] Ecs. 19. 10
Air. 11. 18
Ios. 3. 5
Iob 1. 5
1 Cor. 11. 28
1 no, *siorruidheachd*, no, *buaidh*.
[s] caib. 17. 13, ris an abrar *Elihu*, 1 Each. 27. 18
[t] Air. 23. 19
Ese. 24. 14
2 Tim. 2. 13
Tit. 1. 2
[u] Sa. 147. 10
[v] Eoin 5. 44
12. 43
[w] Isa. 55. 8, 9
[x] 2 Cor. 10. 7
[y] 1 Ri. 8. 39
1 Each. 28. 9
Salm 7. 9
Ier. 17. 10
Tais. 2. 23
2 *Simeah, 2 Sam. 13. 3; Sima, 1 Each. 2. 13.*
[z] Bre. 1. 7
[a] 2 Sam. 7. 8
Salm 78. 70-72

35 Agus cha d'thàinig Samuel tuill-
eadh a dh'fhaicinn Shauil gu latha a
bhàis; gidheadh, rinn Samuel bròn air
son Shauil[a]: agus b'aithreach leis an
Tighearna gu-n d'rinn e Saul 'n a rìgh
air Israel.

## CAIB. XVI.

1 *Chaidh Samuel gu Bet-lehem, agus dh'ung e Daibhidh mac Iese.* 14 *Chuir droch spiorad o'n Tighearna dragh air Saul.* 19 *Thugadh Daibhidh 'n a làthair.*

AGUS thubhairt an Tighearna ri
Samuel, Cia fhad a ni thu bròn air
son Shauil[e], agus gu-n do chuir mise cùl
ris[f] o rìoghachadh os ceann Israeil? lìon
do chorn le olaidh[g], agus falbh, cuiridh
mise thu gu Iese am Bet-lehemeach; oir
fhuair mi mach am measg a chuid mac
rìgh dhomh féin[j].
2 Agus thubhairt Samuel, Cionnus a
dh'fhalbhas mi? oir cluinnidh Saul, agus
marbhaidh e mi. Agus thubhairt an
Tighearna, Thoir agh leat, agus abair,
A dh'ìobradh do'n Tighearna thàinig mi[l].
3 Agus gairm air Iese dh'ionnsuidh na
h-ìobairte, agus bheir mise fios dhuit ciod
a ni thu : agus ungaidh tu dhomhsa *esan*
a dh'ainmicheas mi dhuit[n].
4 Agus rinn Samuel an ni sin a labhair
an Tighearn', agus thàinig e gu Bet-
lehem : agus chriothnaich seanairean a'
bhaile r'a theachd, agus thubhairt iad,
An ann 'an sìth a tha thu 'teachd[p]?
5 Agus thubhairt esan, Ann an sìth :
a dh'ìobradh do'n Tighearna thàinig mi :
naomhaichibh sibh féin[r], agus thigibh
maille rium a dh'ionnsuidh na h-ìobairte.
Agus naomhaich e Iese agus a mhic, agus
ghairm e iad a dh'ionnsuidh na h-ìobairte.
6 Agus an uair a thàinig iad, dh'amhairc
e air Eliab[s], agus thubhairt e, Gu cinnt-
each 'am fianuis an Tighearna *tha* 'aon
ungta-san.
7 Ach thubhairt an Tighearna ri
Samuel, Na h-amhairc air a ghnùis[u], no
air àirde a phearsa, a chionn gu-n do
chuir mise cùl ris; oir cha-*n fhaic an
Tighearna* mar a chi duine[w]; oir amh-
aircidh an duine air coslas an taobh a
muigh[x], ach amhaircidh an Tighearna
air a' chridhe[y].
8 An sin ghairm Iese air Abinadab,
agus thug e air gabhail seachad fa chomh-
air Shamueil : agus thubhairt e, Ni mò a
thagh an Tighearn' *e* so.
9 An sin thug Iese air Samah[2] dol
seachad : agus thubhairt e, Ni mò a
thagh an Tighearn' *e* so.
10 An sin thug Iese air seachdnar d'a
mhic dol seachad fa chomhair Shamueil :
agus thubhairt Samuel ri Iese, Cha do
thagh an Tighearn' *iad* so.
11 Agus thubhairt Samuel ri Iese, Am
bheil *do* mhic uile an so? Agus thubhairt
esan, Dh'fhàgadh fathast *am mac* a's
òige, agus, feuch, tha e ag ionaltradh
nan caorach[a]. Agus thubhairt Samuel

ri Iese, Cuir *fios air*, agus thoir an so e ;
oir cha suidh sinn sìos[1] gus an tig e'n so.
12 Agus chuir e *fios air*, agus thug e
steach e : a nis *bha* e ruiteach[b], agus
sgiamhach 'n a ghnùis[3] agus maiseach ri
amharc air. Agus thubhairt an Tigh-
earn', Eirich, ung e ; oir *is e* so esan.
13 Agus ghabh Samuel an corn olaidh,
agus dh'ung se e am measg a bhràithrean :
agus thuirling spiorad an Tighearna air
Daibhidh[c], o'n là sin a mach. Agus
dh'éirich Samuel, agus chaidh e gu
Ramah.
14 Ach dh'fhalbh spiorad an Tighearna
o Shaul[d], agus chuir droch spiorad o'n
Tighearna buaireas[4] air[e].
15 Agus thubhairt seirbhisich Shauil
ris, Feuch a nis, *tha* droch spiorad o Dhia
a' cur buaireis ort.
16 Thugadh a nis ar tighearn' àithne
do d' sheirbhisich *a tha* ann ad fhianuis,
gu-n iarr iad a mach duine *a* chluicheas
gu h-ealanta air clàrsaich : agus an uair
a bhitheas *an* droch spiorad *o* Dhia ort,
an sin cluichidh esan le a làimh, agus
bithidh tusa gu maith.
17 Agus thubhairt Saul r'a sheirbhisich,
Faighibh a nis dhomh duine a chluicheas
gu maith, agus thugaibh a m'ionnsuidh *e*.
18 An sin fhreagair aon de na h-òglaich,
agus thubhairt e, Feuch, chunnaic mi
mac le Iese am Bet-lehemeach, a chluich-
eas gu h-ealanta, agus *a tha* treun ann
an neart[h], agus 'n a fhear cogaidh[i], agus
glic[j] ann an gnothuichibh[5], agus 'n a
dhuine maiseach[k]; agus *tha* an Tighearna
maille ris[l].
19 Uime sin chuir Saul teachdairean a
dh'ionnsuidh Iese, agus thubhairt e, Cuir
a m'ionnsuidh Daibhidh do mhac, a *tha*
maille ris na caoraich.
20 Agus ghabh Iese asal *luchdaichte le*
aran, agus searrag fhìona, agus meann
de na gabhraibh, agus chuir e *iad* le làimh
Dhaibhidh a mhic a dh'ionnsuidh Shauil.
21 Agus thàinig Daibhidh a dh'ionn-
suidh Shauil, agus sheas e 'n a fhianuis[n];
agus ghràdhaich e gu mòr e, agus bha e
aige 'n a fhear-iomchair 'arm.
22 Agus chuir Saul *teachdaire* dh'ionn-
suidh Iese, ag ràdh, Seasadh, guidheam
ort, Daibhidh a'm' fhianuis ; oir fhuair e
deadh-ghean a'm' shùilibh.
23 Agus an uair a bha an droch spiorad[q]
*o* Dhia air Saul, an sin ghabh Daibhidh
clàrsach, agus chluich e le a làimh : agus
bha fois aig Saul, agus bha e gu maith ;
oir dh'fhalbh an droch spiorad uaith.

## CAIB. XVII.

1 *Chruinnicheadh slòigh nam Philisteach 'an ceann a chéile gu cath an aghaidh Israeil.* 4 *Thug Goliath dùbhlan do chloinn Israeil.* 48 *Mharbh Daibhidh e.*

ANIS chruinnich na Philistich an
slòigh 'an ceann a chéile gu cath,
agus chruinnicheadh iad aig Sochoh[s],
a *bhuineas* do Iudah[a]; agus champaich
iad eadar Sochoh agus Asecah, ann an
Ephes-damim[2].
2 Agus chruinnicheadh Saul agus fir
Israeil 'an ceann a chéile, agus champaich
iad ann an gleann Elah, agus chuir iad
an cath 'an ordugh, an aghaidh nam
Philisteach.
3 Agus sheas na Philistich air sliabh air
aon taobh, agus sheas Israel air sliabh air
an taobh eile : agus *bha* gleann eatorra.
4 Agus thàinig curaidh a mach á camp
nam Philisteach, d'am *b'ainm* Goliath o
Ghat, *anns an robh* sè làmhan-coille agus
réis air àirde.
5 Agus *bha* clogaid umha air a cheann,
agus *bha* e air 'éideadh le lùirich mhàil-
ich : agus *b'e* cothrom na lùiriche cùig
mìle secel umha.
6 Agus *bha* coisbheirt umha air a
chosaibh, agus targaid umha eadar a
ghuaillibh.
7 Agus *bha* crann a shleagha mar
gharmain figheadair[f]; agus *bha ann an*
ceann a shleagha sè ceud secel iaruinn :
agus *bha fear* a' giùlan sgéithe ag imeachd
roimhe.
8 Agus sheas e, agus ghlaodh e ri
slòigh Israeil, agus thubhairt e riu, C'ar
son a tha sibh a' teachd a mach gu'*r* cath
a chur 'an ordugh? Nach Philisteach
mise, agus *nach* seirbhisich sibhse do
Shaul[g]? taghaibh dhuibh féin fear, agus
thigeadh e nuas a m'ionnsuidh-sa.
9 Ma's urrainn e còmhrag riumsa, agus
*ma* mharbhas e mi, an sin bithidh sinne
'n ar seirbhisich agaibhse ; ach ma bheir
mise buaidh air-san, agus gu marbh mi
e, an sin bithidh sibhse 'n 'ur seirbhisich
againne, agus ni sibh seirbhis dhuinn.
10 Agus thubhairt am Philisteach, Tha
mi a' toirt dùbhlain do shlòigh Israeil[m] an
diugh ; faighibh dhomhsa fear, a chum
gu-n dean sinn còmhrag ri 'chéile.
11 An uair a chuala Saul agus Israel
uile bhriathra sin an Philistich, bha iad
fo uamhas, agus fo eagal mòr.
12 A nis *b'e* Daibhidh mac an Ephrat-
aich sin o Bhet-lehem Iudah[o], d'am
*b'ainm* Iese ; agus *bha* ochdnar mhac
aige[p]; agus bha an duine ann an làithibh
Shauil 'n a sheann duine, air teachd air
aghaidh ann an aois.
13 Agus dh'imich an triuir mhac a bu
shine aig Iese, *agus* chaidh iad an déigh
Shauil a chum a' chogaidh ; agus *b'iad*
ainmean a thriuir mhac a chaidh dh'ionn-
suidh a' chogaidh, Eliab an ceud-ghin,
agus 'n a dhéigh-san Abinadab, agus an
treas *mac* Samah.
14 Agus *b'e* Daibhidh am *mac* a b'òige :
agus chaidh an triuir a bu shine an déigh
Shauil.
15 Ach dh'fhalbh Daibhidh agus phill
e o Shaul, a dh'ionaltradh chaorach
'athar[r] ann am Bet-lehem.
16 Agus tharruing am Philisteach am

B.C. 1063.

- a Ios. 15. 35
- 1 *mu'n cuairt.*
- 2 no, *còrsa Dhamim*, ris an abrar *Pas-damim*, *1 Each. 11. 13.*
- b caib. 17. 42 Dàn 5. 10
- 3 *aig am bheil sùilean maiseach.*
- c caib. 10. 6, 9, 10 Bre. 11. 29 14. 6
- d Bre. 16. 20 Salm 51. 11
- 4 *eagal.*
- e caib. 18. 10 19. 9
- f 2 Sam. 21. 19
- g caib. 8. 17
- h caib. 17. 32-36
- i 2 Sam. 17. 8, 10
- j 2 Sam. 14. 20
- 5 no, *'an cainnt.*
- k rann 12
- l caib. 18. 12-14
- m rann 26 2 Sam. 21. 21
- n Gnà. 22. 29
- o Rut 4. 22
- p caib. 16. 10, 11
- q rann. 14, 16
- r caib. 16. 11, 19
- s 2 Each. 28. 18

fagus 's a' mhaduinn agus mu fheasgar, agus nochd se e féin dà fhichead là.

17 Agus thubhairt Iese ri Daibhidh a mhac, Gabh a nis air son do bhràithrean ephah de'n *t-sìol* chruaidhichte so, agus na deich builionnan so, agus ruith do'n champ a dh'ionnsuidh do bhràithrean;

18 Agus giùlain na deich mulchagan càise so dh'ionnsuidh ceannaird am mìle-san, agus seall cionnus a tha do bhràithrean[b], agus gabh an geall.

19 A nis *bha* Saul, agus iadsan, agus fir Israel uile ann an gleann Elah, a' cogadh ris na Philistich.

20 Agus dh'éirich Daibhidh gu moch 's a' mhaduinn, agus dh'fhàg e na caoraich aig fear-gleidhidh, agus thug e leis, agus dh'imich e, mar a dh'àithn Iese dha; agus thàinig e do'n chlais-bhlàir[2] an uair a bha an armailt a' dol a mach a dh'ionnsuidh a' chatha, agus a rinn iad iolach a chum a' chatha:

21 Oir chuir Israel agus na Philistich iad féin 'an ordugh catha, armailt an aghaidh armailt.

22 Agus dh'fhàg Daibhidh an t-uidheam[3] *a chuir e* dheth ann an làimh fir-gleidhidh an uidheim, agus ruith e dh'ionnsuidh na h-armailt, agus thàinig e, agus chuir e fàilt air a bhràithribh.

23 Agus an uair a bha e a' labhairt riu, feuch, thàinig an curaidh d'am b'ainm Goliath, am Philisteach o Ghat, a nìos á armailt nam Philisteach, agus labhair e a réir nam briathra ceudna[d]: agus chuala Daibhidh *iad*.

24 Agus an uair a chunnaic fir Israeil uile an duine, theich iad roimhe[4], agus bha eagal mòr orra.

25 Agus thubhairt fir Israeil, Am faca sibh am fear so a tha air teachd a nìos? gu cinnteach *is ann* a thoirt dùbhlain do Israel *a tha e* air teachd a nìos: agus ge b'e fear a mharbhas e, ni an rìgh saoibhir e le mòr shaoibhreas, agus bheir e dha a nighean[g], agus ni e tigh 'athar saor ann an Israel.

26 Agus thubhairt Daibhidh ris na daoinibh a sheas làimh ris, ag ràdh, Ciod a nithear do'n duine a mharbhas am Philisteach so, agus a bheir air falbh am masladh o Israel? oir cò e am Philisteach neo-thimchioll-ghearrta so[h], gu-n tugadh e dùbhlan do armailtibh an Dé bheò[i]?

27 Agus fhreagair an sluagh e air an dòigh so ag ràdh, Mar so nithear do'n duine a mharbhas e.

28 Agus chuala Eliab a bhràthair a bu shine, 'n uair a labhair e ris na daoinibh: agus las fearg Eliaib an aghaidh Dhaibhidh[j], agus thubhairt e, C'ar son a thàinig thu nuas an so? agus cò aig a dh'fhàg thu am beagan chaorach sin anns an fhàsach? tha mi fiosrach air d'uabhar agus olcas do chridhe; oir is ann a dh'fhaicinn a' chatha a thàinig thu nuas.

B.C. 1063.

a Gnà. 15. 1
1 no, *nach 'eil aobhar ann?*
b Gen. 37. 14
c Deut. 20. 2, 3
2 *chlais-dhionaidh.*
3 *an àirneis.*
d rann 8
4 *o 'ghnùis.*
e Salm 11. 1; 18. 17; 77. 11; 2 Cor. 1. 10; 2 Tim. 4. 17, 18
f caib. 20. 13; 1 Each. 22. 11, 16
g Ios. 15. 16
h caib. 14. 6
i Deut. 5. 26
5 no, *as a' ghleann.*
j Gen. 37. 4, 8, 11
k Salm 123. 4; 1 Cor. 1. 27-29

29 Agus thubhairt Daibhidh, Ciod a rinn mi a nis[a]? nach briathran iad[1]?

30 Agus thionndaidh e uaithe-san a dh'ionnsuidh *fir* eile, agus labhair e air an dòigh cheudna: agus fhreagair an sluagh e a rìs a réir na ceud dòigh.

31 Agus an uair a chualas na briathran a labhair Daibhidh, dh'aithris iad 'am fianuis Shauil *iad*: agus chuir e fios air.

32 Agus thubhairt Daibhidh ri Saul, Na fannaicheadh cridhe duine sam bith air a shon-san[c]: théid do sheirbhiseach agus cogaidh e ris an Philisteach so.

33 Agus thubhairt Saul ri Daibhidh, Cha-n urrainn thusa dol an aghaidh an Philistich so a chogadh ris: oir *cha-n 'eil* annad-sa *ach* òganach, agus *tha* esan 'n a fhear-cogaidh o 'òige.

34 Agus thubhairt Daibhidh ri Saul, Bha do sheirbhiseach ag ionaltradh chaorach 'athar, agus thàinig leòmhan, agus math-ghamhuin, agus thug e uan as an treud:

35 Agus chaidh mi mach 'n a dhéigh, agus bhuail mi e, agus shaor mi as a bheul *e*. Agus an uair a dh'éirich e a'm' aghaidh, rug mi air fheusaig *air*, agus bhuail mi e, agus mharbh mi e.

36 Araon an leòmhan agus am math-ghamhuin mharbh do sheirbhiseach: agus bithidh am Philisteach neo-thimchioll-ghearrta so mar aon diubhsan, do bhrìgh gu-n d'thug e dùbhlan do armailtibh an Dé bheò.

37 Mar an ceudna thubhairt Daibhidh, An Tighearn' a shaor mise á màg an leòmhain[e], agus á màg a' mhath-ghamhuin, saoraidh esan mi á làimh an Philistich so. Agus thubhairt Saul ri Daibhidh, Falbh, agus gu robh an Tighearna maille riut[f].

38 Agus chuir Saul 'éideadh féin air Daibhidh, agus chuir e clogaid umha air a cheann; mar an ceudna chuir e lùireach air.

39 Agus chrioslaich Daibhidh a chlaidheamh air uachdar 'éididh, agus b'àill leis imeachd, oir cha do chleachd e *iad*: agus thubhairt Daibhidh ri Saul, Cha-n urrainn mi imeachd leo so, oir cha do chleachd mi *iad*. Agus chuir Daibhidh dheth iad.

40 Agus ghabh e a bhata 'n a làimh, agus thagh e dha féin cùig clacha mìne o'n t-sruth[5], agus chuir e iad ann am màla buachaille a *bha* aige, eadhon ann an sporan, agus *bha* a chrann-tàbhuill 'n a làimh: agus tharruing e am fagus do'n Philisteach.

41 Agus thàinig am Philisteach air aghaidh agus tharruing e am fagus do Dhaibhidh; agus fear-iomchair a sgéithe roimhe.

42 Agus an uair a dh'amhairc am Philisteach agus a chunnaic e Daibhidh, rinn e dìmeas air[k], a chionn gu-n robh e 'n a

òganach, agus ruiteach[a], agus sgiamhach 'n a ghnùis.

43 Agus thubhairt am Philisteach ri Daibhidh, An cù mise[b], gu-n tigeadh tu a m'ionnsuidh le bataichibh? agus mhallaich am Philisteach Daibhidh ann an *ainm* a dhiathan.

44 Agus thubhairt am Philisteach ri Daibhidh[d], Thig a m'ionnsuidh-sa, agus bheir mi d'fheòil do eunlaith an athair, agus do bheathaichibh na macharach.

45 An sin thubhairt Daibhidh ris an Philisteach, *Tha* thusa a' teachd a m' ionnsuidh-sa le claidheamh, agus le sleagh, agus le sgéith; ach *tha* mise a' teachd a d'ionnsuidh-sa ann an ainm Thighearna nan sluagh[f], Dhé armailtean Israeil, d'an d'thug thusa dùbhlan[g].

46 Air an là 'n diugh bheir an Tighearna thairis thu do m' làimh-sa, agus buailidh mi thu, agus buinidh mi dhìot do cheann[i], agus bheir mi closaichean fheachd nam Philisteach air an là 'n diugh do eunlaith an athair[j], agus do fhiadh-bheathaichibh na talmhainn; a chum gu-m bi fios aig an talamh uile gu bheil Dia ann an Israel[k].

47 Agus bithidh fios aig a' choimhthional so uile, nach ann le claidheamh no le sleagh a shaoras an Tighearn'[n]: oir *is* leis an Tighearn' an cath[p], agus bheir e sibhse d'ar làimh-ne.

48 Agus an uair a dh'éirich am Philisteach, agus a thàinig e agus a tharruing e am fagus an coinneamh Dhaibhidh, an sin rinn Daibhidh cabhag, agus ruith e dh'ionnsuidh na h-armailt an coinneamh an Philistich.

49 Agus chuir Daibhidh, *a* làmh 'n a mhàla, agus ghabh e as a sin clach, agus thilg e as a chrann-tàbhuill, agus bhuail e am Philisteach ann an clàr 'eudain: agus chaidh a' chlach a stigh ann an clàr eudain, agus thuit e air 'aghaidh dh'ionnsuidh an làir[r].

50 Mar sin thug Daibhidh buaidh air an Philisteach le crann-tàbhuill[s] agus le cloich; agus bhuail e am Philisteach, agus mharbh se e: ach cha *robh* claidheamh ann an làimh Dhaibhidh.

51 Uime sin ruith Daibhidh agus sheas e air an Philisteach, agus ghlac e a chlaidheamh[u], agus tharruing e as a thruaill e, agus mharbh se e, agus ghearr e dheth a cheann leis[v]. Agus an uair a chunnaic na Philistich gu-n robh an gaisgeach marbh, theich iad[w].

52 Agus dh'éirich fir Israeil agus Iudah, agus rinn iad iolach, agus chaidh iad air tòir nam Philisteach, gus an tig thu gu gleann[z], agus gu geataichibh Ecroin: agus thuit iadsan a bha leònta de na Philistich air an t-slighe gu Saraim, eadhon gu ruig Gat, agus gu ruig Ecron.

53 Agus phill clann Israeil o ruagadh nam Philisteach, agus chreach iad an [3]camp[b].

R.C. 1063.

[a] caib. 16. 12
[b] 2 Sam. 3. 8; 2 Ri. 8. 13
[c] caib. 16. 21, 22
[d] 1 Ri. 20. 10, 11
[e] rann 54
[f] 2 Sam. 22. 33, 35; Salm 124. 8; 125. 1; 2 Cor. 3. 5; Eabh. 11. 33
[g] rann 10
[h] rann 12
[i] rann 51
[j] Deut. 28. 26; Mat. 24. 28
[k] Ios. 4. 24; 1 Ri. 8. 43; 18. 36; 2 Ri. 19. 19; Salm 46. 10; Isa. 52. 10
[l] Gen. 44. 30
[m] rann 3; caib. 19. 2; 20. 17; 2 Sam. 1. 26
[n] Salm 44. 6, 7; Hos. 1. 7; Sech. 4. 6
[o] Deut. 13. 6
[p] 2 Each. 20. 15
[q] Gen. 41. 42
[1] no, *shoirbhiche*, rann. *14, 15, 30; Salm 1. 3.*
[r] 1 Ri. 22. 34
[s] Bre. 3. 31; 15. 15
[2] *nam Philisteach.*
[t] Ecs. 15. 20; Bre. 11. 34
[u] caib. 21. 9; 2 Sam. 23. 21; Salm 7. 15, 16
[v] rann 46
[w] Eabh. 11. 34
[x] caib. 21. 11
[y] Gnà. 27. 4; Ecl. 4. 4
[z] Ios. 15. 33; 36. 45
[a] caib. 15. 28
[3] *na bùthan.*
[b] Ier. 30. 16

54 Agus ghabh Daibhidh ceann an Philistich, agus thug e leis e gu Ierusalem: ach chuir e 'armachd 'n a bhùth.

55 Agus an uair a chunnaic Saul Daibhidh a' dol a mach an aghaidh an Philistich, thubhairt e ri Abner ceannard an t-sluaigh, 'Abneir, cò d'am mac an t-òganach so[c]? Agus thubhairt Abner, Mar is beò d'anam, O a rìgh, cha-n 'eil fhios agam.

56 Agus thubhairt an rìgh, Feòraich thusa cò d'am mac an t-òganach so.

57 Agus an uair a phill Daibhidh o mharbhadh an Philistich, ghabh Abner e, agus thug e 'am fianuis Shauil e le ceann an Philistich 'n a làimh[e].

58 Agus thubhairt Saul ris, Cò d'am mac thu, 'òganaich? Agus fhreagair Daibhidh, *is mi* mac do sheirbhisich Iese[h], a' Bhet-lehemich.

## CAIB. XVIII.

1 *Ghràdhaich Ionatan Daibhidh.* 10 *Dh'fhuathaich Saul e, agus dh'iarr e a mharbhadh.* 22 *Thug e Michal a nighean dha 'n a mnaoi.*

AGUS tharladh an uair a chuir e crìoch air labhairt ri Saul, gu-n do cheangladh anam Ionatain ri anam Dhaibhidh[l], agus ghràdhaich[m] Ionatan e mar 'anam féin[o].

2 Agus ghabh Saul *d' a ionnsuidh* e air an là sin, agus cha do leig e leis pilltinn na's mò gu tigh 'athar.

3 An sin rinn Ionatan agus Daibhidh coimhcheangal, do bhrìgh gu-n do ghràdhaich se e mar 'anam féin.

4 Agus chuir Ionatan dheth féin an fhalluinn[q] a *bh*'air, agus thug e do Dhaibhidh i, agus 'éideadh eadhon gu 'chlaidheamh, agus gu 'bhogha, agus gu 'chrios.

5 Agus chaidh Daibhidh mach gach taobh a chuir Saul e, *agus* ghiùlain se e féin gu glic[1]: agus chuir Saul e os ceann nam fear-cogaidh; agus bha e taitneach ann an sùilibh an t-sluaigh uile, agus mar an ceudna ann an sùilibh sheirbhiseach Shauil.

6 Agus an uair a bha iad a' teachd, an déigh do Dhaibhidh pilltinn o mharbhadh an Philistich[2], thàinig na mnathan a mach á uile bhailtibh Israeil[t], a' seinn agus a' dannsadh an coinneamh rìgh Shauil, le tiompanaibh, le gairdeachas, agus le innealaibh-ciuil tri-theudach.

7 Agus fhreagair na mnathan *a chéile an uair a bha iad* a' seinn, agus thubhairt iad, Mharbh Saul a mhìltean[x], agus Daibhidh a dheich mìltean.

8 Agus bha Saul ro fheargach[y], agus mhi-thaitinn an ràdh sin ris; agus thubhairt e, Thug iad do Dhaibhidh deich mìltean, agus dhomhsa cha d'thug iad *ach* mìltean; agus *ciod* tuilleadh *a dh' fheudas a bhi* aige ach an rìoghachd[a]?

9 Agus chum Saul sùil air Daibhidh o'n là sin agus o sin a mach.

10 Agus air an là màireach thàinig an droch spiorad o Dhia air Saul[a], agus rinn e fàidheadaireachd[b] ann am meadhon an tighe; agus chluich Daibhidh le a làimh, mar air uairibh eile: agus *bha* sleagh ann an làimh Shauil[e].

11 Agus thilg Saul an t-sleagh, agus thubhairt e, Buailidh mi Daibhidh *leatha* gu ruig am balla: ach tharruing Daibhidh as a làthair[f] dà uair.

12 Agus bha eagal air Saul roimh Dhaibhidh, do bhrìgh gu-n robh an Tighearna maille ris, agus gu-n d'imich e o Shaul.

13 Uime sin chuir Saul air falbh uaith e, agus rinn e 'n a cheannard dha féin os ceann mìle e; agus chaidh e mach, agus thàinig e stigh roimh an t-sluagh.

14 Agus ghiùlain Daibhidh e féin gu glic[1] 'n a shlighibh uile; agus *bha* an Tighearna maille ris.

15 Agus an uair a chunnaic Saul gu-n do ghiùlain se e féin gu ro ghlic, bha eagal air roimhe.

16 Ach ghràdhaich Israel uile agus Iudah Daibhidh, do bhrìgh gu-n deachaidh e mach agus gu-n d' thàinig e stigh rompa[i].

17 Agus thubhairt Saul ri Daibhidh, Feuch, mo nighean a's sine Merab[k], ise bheir mi dhuit 'n a mnaoi: a mhàin bi thusa gaisgeil air mo shon-sa, agus cuir cathan an Tighearn'[n]: oir thubhairt Saul, Na bitheadh mo làmh-sa air, ach bitheadh làmh nam Philisteach air[o].

18 Agus thubhairt Daibhidh ri Saul, Cò mise[p]? agus ciod i mo bheatha, no teaghlach m'athar ann an Israel, gu-m bithinn a'm' chliamhuin aig an rìgh?

19 Ach anns an àm 's am bu chòir do Mherab nighean Shauil a bhi air a tabhairt do Dhaibhidh, thugadh i do Adriel[q] am Meholatach[r] 'n a mnaoi.

20 Agus ghràdhaich Michal, nighean Shauil, Daibhidh; agus dh'innis iad *sin* do Shaul, agus thaitinn an ni ris.

21 Agus thubhairt Saul, Bheir mi dha i, a chum gu-m bi i dha 'n a ribe[t], agus *gu-m bi* làmh nam Philisteach 'n a aghaidh[u]. Uime sin thubhairt Saul ri Daibhidh, Le *aon de'n* dithis bithidh tu a'd' chliamhuin agams' an diugh.

22 Agus dh'àithn Saul d'a sheirbhisich, *ag ràdh*, Labhraibh ri Daibhidh 'an uaigneas, ag ràdh, Feuch, tha tlachd aig an rìgh annad, agus tha gràdh aig a sheirbhisich uile dhuit: a nis uime sin bi-sa a'd' chliamhuin aig an rìgh.

23 Agus labhair seirbhisich Shauil na briathra so ann an cluasaibh Dhaibhidh: agus thubhairt Daibhidh, An ni faoin 'n 'ur sùilibh-se 'bhi ann an cleamhnas ri rìgh[x], agus nach 'eil annam-sa ach duine bochd, agus fo dhìmeas[y]?

24 Agus dh'innis seirbhisich Shauil dha, ag ràdh, Air an dòigh so labhair Daibhidh.

B.C. 1063.

[a] caib. 16. 14
[b] caib. 19. 24 Gnio. 16. 16
[c] Ecs. 22. 17
[d] caib. 14. 24
[e] caib. 19. 9, 10 20. 33
[f] Salm 37. 32, 33 Isa. 54. 17
[g] rann 13
[h] 2 Sam. 3. 14
[1] no, *shoirbhich e*, rann *5*.
[i] Air. 27. 17 2 Sam. 5. 2 1 Ri. 3. 7
[j] Salm 37. 12, 14
[k] caib. 17. 25
[l] 2 Sam. 11. 1
[m] rann 5 Salm 119. 99
[n] caib. 25. 28
[2] *luachmhor, caib. 26. 21; 2 Ri. 1. 13; Salm 116. 15; 1 Pead. 2. 7.*
[o] rann. 21, 25 2 Sam. 12. 9
[p] rann 23 caib. 9. 21 2 Sam. 7. 18
[q] 2 Sam. 21. 8
[r] Bre. 7. 22
[s] caib. 18. 1
[t] Ecs. 10. 7 Gnà. 29. 5
[u] rann 17
[v] Gnà. 31. 8, 9
[w] Gen. 42. 22
[x] 1 Eoin 3. 1
[y] Salm 119. 141
[z] Salm 35. 12 109. 5 Gnà. 17. 13
[a] caib. 28. 21 Bre. 12. 3 Salm 119. 109
[b] caib. 17. 49, 50

25 Agus thubhairt Saul, Mar so their sibh ri Daibhidh, Cha-n 'eil an rìgh ag iarraidh dubharaidh sam bith[c], ach ceud roimh-chraicionn de na Philistich, gu bhi dìolta air naimhdibh an rìgh[d]. Ach shaoil Saul gu-n tugadh e air Daibhidh tuiteam le làimh nam Philisteach.

26 Agus an uair a dh'innis a sheirbhisich do Dhaibhidh na briathra sin, thaitinn e ri Daibhidh a bhi 'n a chliamhuin aig an rìgh: agus cha do chrìochnaicheadh na làithean.

27 Uime sin dh'éirich Daibhidh, agus dh'imich e féin agus a dhaoine[g], agus mharbh e de na Philistich dà cheud fear; agus thug Daibhidh leis an roimh-chraicinn[h], agus thug iad 'n an làn àireamh iad do'n rìgh, a chum gu-m bitheadh e 'n a chliamhuin aig an rìgh: agus thug Saul dha Michal a nighean 'n a mnaoi.

28 Agus chunnaic Saul, agus bha fios aige gu-n *robh* an Tighearna maille ri Daibhidh, agus *gu-n* do ghràdhaich Michal nighean Shauil e.

29 Agus bha fathast an tuilleadh eagail air Saul roimh Dhaibhidh; agus bha Saul 'n a nàmhaid do Dhaibhidh an còmhnuidh[j].

30 An sin chaidh ceannardan nam Philisteach a mach[l]: agus an déigh dhoibh dol a mach, ghiùlain Daibhidh e féin na bu ghlice[m] na uile sheirbhisich Shauil: agus bha 'ainm ro urramach[2].

## CAIB. XIX.

1 *Dh'innis Ionatan do Dhaibhidh gu-n robh 'athair ag iarraidh a mharbhadh.* 11 *Chuir Saul teachdairean a dh'ionnsuidh a thighe g' a chur gu bàs.* 12 *Leig Michal sìos troimh uinneig e agus theich e dh'ionnsuidh Shamueil gu Ramah.*

AGUS labhair Saul r'a mhac Ionatan, agus r'a sheirbhisich uile, *iad a* mharbhadh Dhaibhidh.

2 Ach bha tlachd mòr aig Ionatan mac Shauil ann an Daibhidh[s]: agus dh'innis Ionatan do Dhaibhidh, ag ràdh, Tha m'athair Saul ag iarraidh do mharbhadh; a nis uime sin, guidheam ort, thoir an aire dhuit féin 's a' mhaduinn, agus fan ann an *àite* dìomhair, agus folaich thu féin.

3 Agus théid mise mach, agus seasaidh mi làimh ri m'athair 's a' mhachair anns *am bi* thu, agus labhraidh mi mu d' thimchioll ri m'athair; agus an ni a chi mi, sin innsidh mi dhuit.

4 Agus labhair Ionatan maith mu Dhaibhidh[v] r'a athair Saul, agus thubhairt e ris, Na peacaicheadh an rìgh an aghaidh a sheirbhisich[w], an aghaidh Dhaibhidh; do bhrìgh nach do pheacaich esan a'd' aghaidh-sa, agus do bhrìgh gu-n *robh* 'oibre do d' thaobh-sa ro mhaith[z]:

5 Oir chuir e 'anam 'n a làimh[a], agus mharbh e am Philisteach[b]; agus dh'

oibrich an Tighearna saorsa mhòr air
son Israeil uile[a]: chunnaic thu e agus
rinn thu gairdeachas: c'ar son ma ta a
pheacaicheas tu an aghaidh fola neo-
chiontaich[c], le Daibhidh a mharbhadh
gun aobhar?
6 Agus dh'éisd Saul ri guth Ionatain;
agus mhionnaich Saul[e], *Mar* is beò an
Tighearna, cha mharbhar e.
7 Agus ghairm Ionatan air Daibhidh,
agus chuir Ionatan an céill dha na briathra
sin uile: agus thug Ionatan Daibhidh a
dh'ionnsuidh Shauil, agus bha e 'n a
fhianuis mar *a bha e* roimhe[g].
8 Agus bha cogadh a rìs ann: agus
chaidh Daibhidh a mach, agus chog e ris
na Philistich, agus bhuail e iad le àr mòr;
agus theich iad roimhe.
9 Agus bha *an* droch spiorad[h] o'n
Tighearn' air Saul, an uair a shuidh e
'n a thigh, agus a shleagh 'n a làimh:
agus chluich Daibhidh le a làimh.
10 Agus dh'iarr Saul Daibhidh a
bhualadh gu ruig am balla leis an
t-sleagh; ach tharruing e air falbh á
làthair Shauil, agus bhuail e an t-sleagh
a stigh 's a' bhalla: agus theich Daibh-
idh, agus chaidh e as air an oidhche sin[i].
11 Agus chuir Saul teachdairean a
dh'ionnsuidh tighe Dhaibhidh[j], g'a
choimhead agus g'a mharbhadh 's a'
mhaduinn: agus dh'innis Michal a bhean
do Dhaibhidh *e*, ag ràdh, Mur teasairg
thu d'anam an nochd, am màireach
cuirear gu bàs thu.
12 Agus leig Michal sìos Daibhidh
troimh uinneig[m]: agus dh'fhalbh e, agus
theich e, agus chaidh e as[n].
13 Agus ghabh Michal dealbh[1], agus
chuir i 's an leabaidh *e*, agus chuir i adh-
artan a dh'*fhionnadh* ghabhar f'a cheann,
agus chòmhdaich i le eudach *e*.
14 Agus an uair a chuir Saul teachd-
airean a ghlacadh Dhaibhidh, thubhairt
i, *Tha* e tinn.
15 Agus chuir Saul na teachdairean *a
rìs* a dh'fhaicinn Dhaibhidh, ag ràdh,
Thugaibh a nìos 's an leabaidh a m'ionn-
suidhs' e, a chum gu marbh mi e.
16 Agus an uair a thàinig na teachd-
airean a stigh, feuch, *bha* dealbh anns an
leabaidh, agus adhartan a dh'*fhionnadh*
ghabhar f'a cheann.
17 Agus thubhairt Saul ri Michal, C'ar
son a mheall thu mi mar so, agus a chuir
thu air falbh mo nàmhaid, air chor as
gu-n deachaidh e as? Agus fhreagair
Michal Saul[o], Thubhairt e rium, Leig
dhomh imeachd; c'ar son a mharbhainn
thu[p]?
18 Agus theich Daibhidh, agus chaidh e
as, agus thàinig e dh'ionnsuidh Shamueil
gu Ramah, agus dh'innis e dha gach *ni*
a rinn Saul ris: agus dh'imich esan agus
Samuel, agus ghabh iad còmhnuidh ann
an Naiot.
19 Agus dh'innseadh do Shaul, ag ràdh,

B.C. 1062.

[a] caib. 11. 13; 1 Each. 11. 14
[b] Eoin 7. 32, 45
[c] caib. 20. 32
[d] caib. 10. 5, 6; 1 Cor. 14. 24, 25
[e] Gnà. 26. 24, 25
[f] Air. 11. 25; Ioel 2. 28
[g] caib. 16. 21; 18. 2, 13
[h] caib. 16. 14; 18. 10, 11
[i] Salm 124. 7; Mat. 10. 23
[j] Salm lix.
[k] Isa. 20. 2
[l] caib. 10. 10-12
[m] Ios. 2. 15; Gnio. 9. 24, 25; 2 Cor. 11. 32, 33
[n] Salm 34. 19
[1] *teraphim, Bre. 17. 5.*
[o] 2 Sam. 17. 20
[p] 2 Sam. 2. 22
[q] caib. 27. 1; 2 Cor. 1. 9, 10

Feuch, *tha* Daibhidh aig Naiot ann an
Ramah.
20 Agus chuir Saul teachdairean[b] a
ghlacadh Dhaibhidh: agus an uair a
chunnaic iad cuideachd nam fàidhean ri
fàidheadaireachd[d], agus Samuel 'n a
sheasamh *mar* air a shuidheachadh os an
ceann, bha spiorad Dhé air teachdairibh
Shauil, agus rinn iadsan fàidheadaireachd
mar an ceudna[f].
21 Agus an uair a dh'innseadh *sin* do
Shaul, chuir e uaith mar an ceudna
teachdairean eile, agus rinn iadsan cuid-
eachd fàidheadaireachd. Agus chuir Saul
teachdairean a rìs an treas uair, agus rinn
iadsan cuideachd fàidheadaireachd.
22 An sin chaidh e féin mar an ceudna
gu Ramah, agus thàinig e gu tobar mòr
a *tha* ann an Sechu, agus dh'fheòraich e,
agus thubhairt e, C'àit *am bheil* Samuel
agus Daibhidh? agus thubhairt *aon*,
Feuch, *tha iad* aig Naiot ann an Ramah.
23 Agus chaidh e 'n sin gu Naiot ann
an Ramah: agus bha spiorad Dhé air-
san mar an ceudna, agus chaidh e air
aghaidh, agus rinn e fàidheadaireachd,
gus an d'thàinig e gu Naiot ann an Ra-
mah.
24 Agus chuir esan cuideachd 'eudach
dheth[k], agus rinn e fàidheadaireachd 'am
fianuis Shamueil air an dòigh cheudna:
agus luidh e sìos lomnochd ré an là sin
agus ré na h-oidhche. Uime sin their
iad, Am *bheil* Saul mar an ceudna am
measg nam fàidhean[l]?

## CAIB. XX.

1 *Dh'ath-nuadhaich Daibhidh agus Ionatan an coimhcheangal a bha eatorra.* 24 *Dh'iarr Saul Ionatan a mharbhadh, a chionn gu-n do leig e Daibhidh air falbh.* 35 *Dh'innis Ionatan a chunnart do Dhaibhidh;* 41 *agus dhealaich iad.*

AGUS theich Daibhidh o Naiot ann an
Ramah, agus thàinig e, agus thubh-
airt e 'am fianuis Ionatain, Ciod a rinn
mi? ciod e m'euceart, agus ciod e mo
pheacadh 'am fianuis d'athar, gu bheil e
'g iarraidh m'anama?
2 Agus thubhairt esan ris, Nar leig-
eadh Dia; cha-n fhaigh thu bàs: feuch,
cha dean m'athair ni air bith mòr no
beag, nach foillsich e dhomh-sa; agus
c'ar son a dh'fholaicheadh m'athair uamsa
an ni so? cha *bhi* e mar sin.
3 Agus mhionnaich Daibhidh cuid-
eachd, agus thubhairt e, Tha gu cinnteach
fios aig d'athair gu-n d'fhuair mise deadh-
ghean a'd' shùilibh, agus their e, Na
bitheadh fios aig Ionatan air so, air eagal
gu-m bi doilgheas air: ach gu deimhin
*mar* is beò an Tighearn', agus *mar* is beò
d'anam, cha-*n 'eil* ach ceum eadar mise
agus am bàs[q].
4 An sin thubhairt Ionatan ri Daibh-
idh, Ge b'e ni a dh'iarras d'anam, eadhon
*sin* ni mise dhuit.

5 Agus thubhairt Daibhidh ri Ionatan,
Feuch, *tha* a' ghealach nuadh ann am
màireach[b], agus bu chòir dhomh-sa suidhe
maille ris an rìgh gu biadh ; ach leig air
falbh mi, a chum gu-m folaich mi mi féin
anns a' mhachair[d] gu feasgar an treas *là*.
6 Ma dh'ionndraineas d'athair idir mi,
an sin their thu, Dh'iarr Daibhidh gu
dùrachdach *cead* ormsa ruith do Bhet-
lehem, a bhaile féin ; oir *tha* ìobairt[1]
bhliadhnail an sin air son an teaghlaich
uile.
7 Ma their e mar so, *Ro* mhaith ; *bith-
idh* sìth aig do sheirbhiseach : ach ma
bhitheas fearg ro mhòr air, *an sin* bi
cinnteach gu bheil olc air a shonrachadh
leis[f].
8 Uime sin buinidh tu gu caoimhneil[g]
ri d' sheirbhiseach ; oir thug thu air do
sheirbhiseach coimhcheangal an Tigh-
earna[h] dheanamh riut : gidheadh, ma
tha olc annamsa[j], marbh féin mi ; oir
c'ar son a bheireadh tu mi dh'ionnsuidh
d'athar ?
9 Agus thubhairt Ionatan, Gu ma fada
sin uait ; oir ma bhitheas fios gu cinnt-
each agamsa gu bheil olc air a shonrach-
adh le m'athair gu teachd ortsa, an sin
nach innis mise dhuit e ?
10 An sin thubhairt Daibhidh ri Iona-
tan, Cò dh'innseas dhomh, ma fhreagras
d'athair thu gu garg ?
11 Agus thubhairt Ionatan ri Daibhidh,
Thig, agus rachamaid a mach do'n mhach-
air. Agus chaidh iad a mach le 'chéile
do'n mhachair.
12 Agus thubhairt Ionatan ri Daibh-
idh, *Gu-n deanadh* an Tighearna Dia
Israeil, an uair a dh'fhidireas mi m'ath-
air mu'n àm *so* am màireach, *no* air an
treas là, agus, feuch, *ma bhitheas* maith
*ann* a thaobh Dhaibhidh, agus nach cuir
mi an sin *fios* a d'ionnsuidh-sa, agus nach
foillsich mi dhuit e ;
13 Gu-n deanadh an Tighearna mar
sin, agus na's ro mhò ri Ionatan : ach
ma's toil le m'athair olc *a dheanamh* ort,
an sin foillsichidh mi dhuit e, agus cuir-
idh mi air falbh thu, agus imichidh tu
ann an sìth ; agus gu robh an Tighearna
maille riut[m], mar a bha e maille ri m'ath-
air-sa[o].
14 Agus cha-n e mhàin, ma bhitheas
mi fathast beò, gu-n nochd thu dhomh
caoimhneas an Tighearna, chum nach
faigh mi bàs :
15 Ach *cuideachd* cha ghearr thu as
do chaoimhneas o m' thigh gu bràth[p]:
cha *ghearr*, eadhon an uair a ghearras an
Tighearn' as naimhdean Dhaibhidh, gach
aon diubh bhàrr aghaidh na talmhainn.
16 Mar sin rinn Ionatan *coimhcheangal*
ri tigh Dhaibhidh, *ag ràdh*, Gu-n agradh
an Tighearn' e eadhon o làimh naimhde
Dhaibhidh[r].
17 Agus thug Ionatan air Daibhidh
mionnachadh a rìs, a chionn gu-n do

B.C. 1062.

[a] caib. 18. 1
[b] Air. 10. 10
28. 11
[c] rann 5
[d] caib. 19. 2
[1] no, *féisd*,
no, *féill*.
[e] caib. 19. 2
[2] no, *a tha
'feuchainn
na slighe.*
[f] caib. 25. 17
Est. 7. 7
[g] Ios. 2. 14
[h] rann 16
caib. 18. 3
23. 18
[i] Ier. 4. 2
[j] 2 Sam. 14.
32
[k] rann. 14,
15, 42
[l] Lebh. 7. 21
15. 5, &c.
[m] caib. 17. 37
[n] rann 6
[o] caib. 10. 7
11. 6, &c.
[p] caib. 24. 21
2 Sam. 9. 1-
7
[q] Gnà. 19. 12
[r] caib. 31. 2
2 Sam. 4. 7

ghràdhaich se e : oir ghràdhaich se e
mar a ghràdhaich e 'anam féin[a].
18 An sin thubhairt Ionatan ris, Am
màireach *tha* a' ghealach nuadh *ann*[c];
agus ionndrainear thu, a chionn gu-m bi
d'àite-suidhe falamh.
19 Agus *an uair* a dh'fhanas tu gus
an treas là, théid thu sìos gu grad, agus
thig thu dh'ionnsuidh an àite anns an
d'fholaich thu thu féin[e], an uair a bha'n
gnothuch *'an làimh*, agus fanaidh tu aig
a' chloich Esel[2].
20 Agus tilgidh mise tri saighdean r'*a*
taobh, mar gu-n tilginn air comharadh.
21 Agus, feuch, cuiridh mi òganach
uam, *ag ràdh*, Falbh, faigh a mach na
saighdean. Ma their mi gu cinnteach ris
an òganach, Feuch, *tha* na saighdean air
an taobh so dhìot, gabh iad ; an sin thig
thusa : oir *tha* sìth *ann* dhuit, agus cha-n
'eil *olc* sam bith, *mar* is beò an Tighearn'[i].
22 Ach ma their mi mar so ris an
òganach, Feuch, *tha* na saighdean air an
taobh thall diot ; imich thusa, oir chuir
an Tighearn' air falbh thu.
23 Agus *a thaobh* a' ghnothuich mu-n
do labhair mise agus thusa[k], feuch, gu
robh an Tighearn' eadar mise agus thusa
gu bràth.
24 Uime sin dh'fholaich Daibhidh e
féin anns a' mhachair : agus an uair a
thàinig a' ghealach nuadh, shuidh an
rìgh sìos gu biadh itheadh.
25 Agus shuidh an rìgh air a chaithir
féin, mar air uairibh eile, *eadhon* air
caithir làimh ris a' bhalla : agus dh'éir-
ich Ionatan, agus shuidh Abner ri taobh
Shauil : agus bha àite Dhaibhidh falamh.
26 Gidheadh, cha do labhair Saul a'
bheag sam bith air an là sin : oir thubh-
airt e *leis féin*, Thàinig ni-eigin air, cha-*n*
*'eil* e glan[l]; gu cinnteach cha-*n 'eil* e glan.
27 Agus thachair air an là màireach,
an dara *là* de'n mhìos, gu robh àite
Dhaibhidh falamh : agus thubhairt Saul
r'a mhac Ionatan, C'ar son nach d'thàinig
mac Iese gu biadh, aon chuid an dé no'n
diugh ?
28 Agus fhreagair Ionatan Saul, Dh'
iarr Daibhidh gu dùrachdach *cead* ormsa
*dol* do Bhet-lehem[n]:
29 Agus thubhairt e, Leig air falbh
mi, guidheam ort, oir *tha* ìobairt aig ar
teaghlach anns a' bhaile ; agus dh'àithn
mo bhràthair dhomh *a bhi 'n sin* : agus
a nis ma fhuair mi deadh-ghean a'd'
shùilibh, leig dhomh imeachd, guidheam
ort, agus mo bhràithrean fhaicinn : uime
sin cha d'thàinig e gu bord an rìgh.
30 An sin las fearg Shauil[q] an agh-
aidh Ionatain, agus thubhairt e ris, A
mhic na *mnatha* crosta ceannaircich,
nach 'eil fhios agamsa gu-n do thagh
thu mac Iese chum do mhaslaidh féin,
agus a chum maslaidh lomnochduidh
do mhàthar ?
31 Oir co fhad 's a bhitheas mac Iese

beò air an talamh, cha daingnichear thusa, no do rìoghachd: uime sin a nis cuir *fios air*, agus thoir a m'ionnsuidh e[a], oir gu cinnteach gheibh e bàs[1].

32 Agus fhreagair Ionatan 'athair Saul, agus thubhairt e, C'ar son a chuirear gu bàs e[c]? ciod a rinn e?

33 Agus thilg Saul sleagh air[d], chum a bhualadh: le sin bha fios aig Ionatan gu *robh* e suidhichte le 'athair Daibhidh a chur gu bàs[e].

34 Uime sin dh'éirich Ionatan o'n bhord ann am feirg ro mhòir, agus cha d'ith e biadh sam bith air an dara là de'n mhìos: oir bha e fo dhoilgheas air son Dhaibhidh a chionn gu-n d'thug 'athair masladh dha.

35 Agus anns a' mhaduinn chaidh Ionatan a mach do'n mhachair aig an àm a shuidhicheadh ri Daibhidh, agus òganach beag maille ris.

36 Agus thubhairt e r'a òganach, Ruith, faigh a nis a mach na saighdean a thilg mi. *Agus* an uair a ruith an t-òganach, thilg e saighead thairis air.

37 Agus an uair a thàinig an t-òganach gu àite na saighde a thilg Ionatan, ghlaodh Ionatan an déigh an òganaich, agus thubhairt e, Nach *'eil* an t-saighead air do thaobh thall[j]?

38 Ghlaodh Ionatan mar an ceudna an déigh an òganaich, Luathaich, dean cabhag, na stad. Agus thionail òganach Ionatain suas na saighdean, agus thàinig e dh'ionnsuidh a mhaighstir.

39 Ach cha robh fios aig an òganach air ni sam bith; bha fios a mhàin aig Daibhidh agus Ionatan air a' chùis.

40 Agus thug Ionatan 'armachd d'a òganach, agus thubhairt e ris, Falbh, thoir do'n bhaile *iad*.

41 *Agus* co luath 's a dh'fhalbh an t-òganach, dh'éirich Daibhidh á *àite* mu dheas, agus thuit e air 'aghaidh dh'ionnsuidh na talmhainn, agus chrom se e féin tri uairean: agus phòg iad a chéile, agus ghuil iad le 'chéile; ach *ghuil* Daibhidh na bu mhò.

42 Agus thubhairt Ionatan ri Daibhidh, Imich ann an sìth[n], do bhrìgh gu-n do mhionnaich sinn le 'chéile ann an ainm an Tighearn', ag ràdh, Gu robh an Tighearn' eadar mise agus thusa, agus eadar mo shliochd-sa agus do shliochd-sa gu bràth. Agus dh'éirich e agus dh'imich e: agus chaidh Ionatan do'n bhaile.

## CAIB. XXI.

1 *Fhuair Daibhidh aran coisrigte o Ahimelech.* 8 *Ghabh e claidheamh Gholiath, agus theich e gu Gat.* 10 *Aig Gat leig e air féin a bhi air a' chuthach.*

AN sin thàinig Daibhidh gu Nob, a dh'ionnsuidh Ahimeleich[s] an t-sagairt: agus bha eagal[t] air Ahimelech aig coinneachadh Dhaibhidh, agus thubhairt e ris, C'ar son *a tha* thu a'd' aonar, agus nach 'eil duine sam bith maille riut?

2 Agus thubhairt Daibhidh ri Ahimelech[b] an sagart, Dh'àithn an rìgh gnothuch dhomhsa, agus thubhairt e rium, Na bitheadh fios aig duine sam bith a thaobh a' ghnothuich mu-m bheil mise 'g ad chur uam, agus a dh'àithn mi dhuit: agus dh'orduich mi do m' òganaich *dol* a dh'ionnsuidh a' leithid so agus a' leithid sud a dh'àite.

3 A nis uime sin ciod a tha fo d' làimh? thoir *dhomh* cùig *builionnan* arain a'm' làimh, no ge b'e ni a tha làthair.

4 Agus fhreagair an sagart Daibhidh, agus thubhairt e, Cha-*n 'eil* aran coitcheann sam bith fo m' làimh, ach tha aran coisrigte[f] ann; ma ghléidh na h-òganaich iad féin air bheag sam bith o mhnathan[g].

5 Agus fhreagair Daibhidh an sagart, agus thubhairt e ris, Gu deimhin chumadh mnathan uainne na tri làithe so, a thàinig mise mach, agus tha soithiche[h] nan òganach naomh; agus tha *an t-aran* coitcheann air chor, eadhon ged a naomhaicheadh e an diugh anns an t-soitheach.

6 Uime sin thug an sagart dha *aran* naomh[i]; oir cha robh aran sam bith an sin ach aran na fianuis, a thugadh á fianuis an Tighearna, gu aran teth a chuir sìos anns an là 's an d'thugadh air falbh e.

7 A nis *bha* duine àraidh de sheirbhisich Shauil an sin air an là sin, air a chumail an làthair an Tighearn'; agus *b'e* 'ainm Doeg[k], Edomach, am fear a b'àirde de na buachaillibh a *bhuineadh* do Shaul.

8 Agus thubhairt Daibhidh ri Ahimelech, Agus nach 'eil an so fo d' làimh sleagh no claidheamh? oir cha d'thug mi aon chuid mo chlaidheamh no m'airm *eile* leam, a chionn gu-n robh gnothuch an rìgh cabhagach.

9 Agus thubhairt an sagart, Claidheamh Gholiath an Philistich, a mharbh thu ann an gleann Elah[l], feuch, *tha* e *'n so* paisgte ann an eudach air cùlaobh na h-ephoid[m]: ma ghabhas tu sin dhuit féin, gabh e; oir cha-*n 'eil claidheamh sam bith* eile ach e an so. Agus thubhairt Daibhidh, Cha-*n 'eil* a' leithid eile ann, thoir dhomh e.

10 Agus dh'éirich Daibhidh, agus theich e air an là sin á fianuis Shauil, agus chaidh e gu Achis[2] rìgh Ghat.

11 Agus thubhairt seirbhisich[o] Achis ris, Nach e so Daibhidh rìgh na tìre? nach ann m'a thimchioll-san a chan iad le 'chéile ann an dannsaibh, ag ràdh, Mharbh Saul a mhìltean, agus Daibhidh a dheich mìltean[p]?

12 Agus thaisg Daibhidh suas na briathra sin 'n a chridhe[q], agus bha eagal mòr air roimh Achis rìgh Ghat.

13 Agus dh'atharraich e a ghiùlan[r] 'n am fianuis, agus leig e air féin a bhi air a' chuthach[u] 'n an làmhan, agus sgrìob e air comhlaichibh a' gheata, agus leig e le 'shileadh tuiteam sìos air 'fheusaig.

R.C. 1062.

[a] caib. 19. 6, 11
[1] *is mac do'n bhàs e.*
[b] Salm 119. 29
[c] caib. 19. 5 Gnà. 31. 8, 9 Mat. 27. 23
[d] caib. 18. 11
[e] rann 7
[f] Ecs. 25. 30 Lebh. 24. 5-9
[g] Ecs. 19. 15
[h] 1 Tes. 4. 4
[i] Mat. 12. 3, 4
[j] rann. 21, 22
[k] caib. 22. 9 Salm lii.
[l] caib. 17. 2 50. 51
[m] caib. 31. 10
[n] caib. 1. 17
[2] *Abimelech, Salm* xxxiv.
[o] Salm lvi.
[p] caib. 18. 7 29. 5
[q] Luc. 2. 19
[r] Salm xxxiv.
[s] caib. 14. 3, *Ahiah; theirear Abiatar ris mar an ceudna, Marc. 2. 26*
[t] caib. 16. 4
[u] Ecl. 7. 7

14 An sin thubhairt Achis r'a sheirbhisich, Feuch, chi sibh gu bheil an duine air a' chuthach : c'ar son *ma ta* 'thug sibh a m'ionnsuidhs' e?

15 Am bheil feum agamsa air daoinibh air a' chuthach, gu-n tugadh sibh am *fear* so gu bhi air a' chuthach a'm' làthair? an tig am *fear* so a steach do m' thigh-sa?

## CAIB. XXII.

*1 Chaidh a luchd-dàimh agus sluagh eile a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Adullam. 6 Gearan Shauil an aghaidh a sheirbhiseach. 11 Dh'orduich e Ahimelech agus sagairt an Tighearn' a chur gu bàs. 20 Theich Abiatar.*

DH'IMICH Daibhidh air an aobhar sin as a sin[c], agus chaidh e as gu uaimh Adullaim[d]: agus an uair a chual' a bhràithrean agus tigh 'athar uile *e*, chaidh iad sìos an sin d'a ionnsuidh.

2 Agus chruinnich d'a ionnsuidh gach duine *a bha* 'an teanntachd[e], agus gach duine *a bha* fo fhiachaibh, agus gach duine *a bha* fo smuairein 'n a inntinn; agus bha e 'n a cheannard orra[f]: agus bha maille ris mu thimchioll ceithir cheud fear.

3 Agus chaidh Daibhidh as a sin gu Mispeh Mhoaib[i], agus thubhairt e ri rìgh Mhoaib, Thigeadh, guidheam ort, m'athair agus mo mhàthair a mach, *agus bitheadh iad* maille ribh, gus am bi fios agam ciod a ni Dia air mo shon.

4 Agus thug e iad 'am fianuis rìgh Mhoaib; agus dh'fhan iad maille ris ré nan làithean uile a bha Daibhidh anns an daingneach[j].

5 Agus thubhairt am fàidh Gad[k] ri Daibhidh, Na fan anns an daingneach; falbh, agus imich romhad gu tìr Iudah. An sin dh'fhalbh Daibhidh[m], agus thàinig e gu coillteach Hareit.

6 Agus chuala Saul gu-m facas Daibhidh, agus na daoine a *bha* maille ris, (a nis dh'fhan Saul ann an Gibeah o chraoibh ann an Ramah, agus a shleagh 'n a làimh, agus a sheirbhisich uile 'n an seasamh làimh ris,)

7 Agus thubhairt Saul r'a sheirbhisich a sheas làimh ris, Eisdibh a nis, a Bheniamineacha; eadhon dhuibh-se uile an toir mac Iese achanna agus fion-liosan[o], *agus* an dean e sibh uile 'n 'ur ceannardaibh air mhìltibh, agus 'n 'ur ceannardaibh air cheudaibh,

8 Gu-n deachaibh sibh uile ann an comh-bhoinn a'm' aghaidh-sa, agus nach *'eil* neach ann a chuireas an céill domh gu bheil mo mhac air deanamh coimhcheangail ri mac Iese[r]; agus nach *'eil* neach agaibh a tha doilich air mo shon, no 'chuireas an céill domh gu-n do dhùisg mo mhac mo sheirbhiseach a'm' aghaidh, a dheanamh feall-fholach, mar air an là 'n diugh?

9 An sin fhreagair Doeg an t-Edomach[t], (a bha 'n a sheasamh maille ri seirbhisich Shauil,) agus thubhairt e, Chunnaic mi mac Iese a' teachd gu Nob, a dh'ionnsuidh Ahimeleich[a] mhic Ahituib.

10 Agus dh'fhiosraich e air a shon de'n Tighearn'[b], agus thug e biadh dha, agus thug e dha claidheamh Gholiath an Philistich.

11 An sin chuir an rìgh fios air Ahimelech an sagart, mac Ahituib, agus tigh 'athar uile na sagairt a *bha* ann an Nob: agus thàinig iad uile dh'ionnsuidh an rìgh.

12 Agus thubhairt Saul, Eisd a nis, a mhic Ahituib. Agus fhreagair esan, *Tha* mi 'n so, mo thighearn'.

13 Agus thubhairt Saul ris, C'ar son a chaidh sibh ann an comh-bhoinn a'm' aghaidh-sa, thusa agus mac Iese, do bhrìgh gu-n d'thug thu dha aran agus claidheamh, agus gu-n d'fhiosraich thu de Dhia air a shon, a chum gu-n éireadh e suas a'm' aghaidh, a dheanamh feall-fholach, mar air an là 'n diugh?

14 An sin fhreagair Ahimelech an rìgh, agus thubhairt e, Agus cò am measg do sheirbhiseach uile a tha co fìrinneach ri Daibhidh[g], a tha 'n a chliamhuin aig an rìgh[h], agus a dh'imicheas air d'iarrtus, agus a *tha* urramach ann ad thigh?

15 An do thòisich mi air an là sin air Dia fhiosrachadh air a shon? gu ma fada sin uam: na cuireadh an rìgh ni *sam bith* as leth a sheirbhisich, *no as* leth tighe m'athar uile; oir cha robh fios aig do sheirbhiseach air ni *sam bith* dheth so uile, beag no mòr.

16 Agus thubhairt an rìgh, Gu cinnteach gheibh thu bàs, Ahimeleich, thu féin agus uile thigh d'athar[l].

17 Agus thubhairt an rìgh ris na gillibh-ruith[1] a sheas làimh ris, Tionndaidhibh agus marbhaibh sagartan an Tighearn'; a chionn gu bheil mar an ceudna an làmh-san maille ri Daibhidh, agus a chionn gu-n robh fios aca gu-n do theich e, agus nach do chuir iad an céill domhsa *e*. Ach cha b'àill le seirbhisich an rìgh an làmh a shìneadh a mach gu bualadh air sagartaibh an Tighearn'[n].

18 Agus thubhairt an rìgh ri Doeg, Tionndaidh thusa, agus buail air na sagartaibh. Agus thionndaidh Doeg an t-Edomach, agus bhuail e air na sagartaibh; agus mharbh e[p] air an là sin ceithir fichead agus cùig fir a dh'iomchair ephod de lìon-eudach.

19 Agus bhuail e Nob[q] baile nan sagart le faobhar a' chlaidheimh, eadar fhear agus mhnathan, leanaba agus chiochran, agus dhamh, agus asal, agus chaora, le faobhar a' chlaidheimh.

20 Agus chaidh aon de mhic Ahimeleich mhic Ahituib as, d'am d'ainm Abiatar[s], agus theich e an déigh Dhaibhidh.

21 Agus dh'innis Abiatar do Dhaibhidh gu-n do mharbh Saul sagartan an Tighearn'.

22 Agus thubhairt Daibhidh ri Abiatar,

B.C. 1062.

[a] caib. 21. 1, &c.
[b] Air. 27. 21
[c] Salm lvii. Salm cxlii.
[d] 2 Sam. 23. 13 Mic. 1. 15 Eabh. 11. 38
[e] Bre. 11. 3
[f] Salm 72. 12-14 Mat. 9. 12, 13
[g] caib. 19. 4, 5 24. 11
[h] caib. 18. 27
[i] Bre. 11. 29
[j] 1 Each. 12. 16
[k] 1 Each. 21. 9 2 Each. 20. 25
[l] Deut. 24. 16 Est. 3. 6
[1] no, *freiccadain.*
[m] Mat. 10. 23
[n] Ecs. 1. 17
[o] caib. 8. 14
[p] caib. 2. 31, 33
[q] rann. 9, 11
[r] caib. 18. 3 20. 30
[s] caib. 23. 6 1 Ri. 2. 26, 27
[t] caib. 21. 7 Salm lii. rann. 1, 2, 3

Bha fios agam air an là anns an robh Doeg an t-Edomach an sin, gu cinnteach gu-n innseadh e do Shaul: oir is mise a b' aobhar *bàis* gach neach de thigh d'athar[a].

23 Fan thusa maille riumsa; na bitheadh eagal ort: oir esan a dh'iarras m'anam-sa iarraidh e d'anam-sa: ach maille riumsa *bithidh* tu fo dhìdean.

## CAIB. XXIII.

*1 Chog na Philistich an aghaidh Cheilah. 5 Bhuail Daibhidh iad. 9 Dh'innseadh dha gu-n robh Saul a' teachd air a thòir gu Ceilah. 13 Theich e gu Siph. 19 Thug na Siphich fios do Shaul gu-n robh e a' gabhail còmhnuidh maille riu, agus gheall iad a thoirt thairis d'a làimh.*

AN sin dh'innis iad do Dhaibhidh, ag ràdh, Feuch, *tha* na Philistich a' cogadh an aghaidh Cheilah[c], agus tha iad a' creachadh nan urlar-bualaidh.

2 Uime sin dh'fhiosraich Daibhidh de'n Tighearn'[g], ag ràdh, An téid mise, agus am buail mi na Philistich sin? Agus thubhairt an Tighearna ri Daibhidh, Falbh, agus buail na Philistich, agus saor Ceilah.

3 Agus thubhairt daoine Dhaibhidh[h] ris, Feuch, *tha* eagal oirnne an so ann an Iudah; cia mò gu mòr ma ta, ma théid sinn gu Ceilah an aghaidh armailtean nam Philisteach?

4 An sin dh'fhiosraich Daibhidh a rìs de'n Tighearn'[l]. Agus fhreagair an Tighearn' e, agus thubhairt e, Eirich, falbh sìos gu Ceilah; oir bheir mise na Philistich thairis do d' làimh.

5 Agus chaidh Daibhidh agus a dhaoine gu Ceilah, agus chog e an aghaidh nam Philisteach, agus thug e leis an spréidh, agus bhuail e iad le àr mòr; mar sin shaor Daibhidh luchd-àiteachaidh Cheilah.

6 (A nis an uair a theich Abiatar mac Ahimeleich a dh'ionnsuidh Dhaibhidh[p] gu Ceilah, chaidh e sìos le ephod 'n a làimh.)

7 Agus dh'innseadh do Shaul gu-n d'thàinig Daibhidh gu Ceilah; agus thubhairt Saul, Thug Dia thairis do m' làimh e: oir dhruideadh a stigh e[r] le dol a steach do bhaile gheatachan agus chrann.

8 Agus ghairm Saul an sluagh uile chum cogaidh, a dhol sìos gu Ceilah a chuairteachadh Dhaibhidh agus a dhaoine.

9 Agus bha fios aig Daibhidh gu *robh* Saul gu dìomhair[t] a' dealbhadh uilc 'n a aghaidh; agus thubhairt e ri Abiatar an sagart[u], Thoir an so an ephod.

10 Agus thubhairt Daibhidh, A Thighearna Dhé Israeil, chuala do sheirbhiseach gu cinnteach gu *bheil* Saul ag iarraidh teachd gu Ceilah, a sgrios a' bhaile air mo shon-sa[w].

11 An toir luchd-àiteachaidh Cheilah mise thairis d'a làimh? an tig Saul a nuas mar a chuala do sheirbhiseach? A Thighearna Dhé Israeil, guidheam ort, innis do d' sheirbhiseach. Agus thubhairt an Tighearna, Thig e nuas.

12 An sin thubhairt Daibhidh, An toir luchd-àiteachaidh Cheilah mise agus mo dhaoine thairis do làimh Shauil? Agus thubhairt an Tighearna, Bheir iad thairis *thu*.

13 An sin dh'éirich Daibhidh agus a dhaoine[b], *a bha* mu thimchioll sè ceud, agus chaidh iad a mach á Ceilah, agus dh'imich iad an taobh a dh'fheudadh iad imeachd. Agus dh'innseadh do Shaul gu-n deachaidh Daibhidh as á Ceilah, agus leig e dheth dol a mach.

14 Agus dh'fhan Daibhidh anns an fhàsach ann an daingneachaibh làidir, agus dh'fhan e ann an sliabh[d] 'am fàsach Shiph[e]: agus dh'iarr Saul e gach aon là, ach cha d'thug Dia thairis d'a làimh e[f].

15 Agus chunnaic Daibhibh gu robh Saul air dol a mach a dh'iarraidh 'anama; agus bha Daibhidh ann am fàsach Shiph ann an coille.

16 Agus dh'éirich Ionatan mac Shauil, agus chaidh e dh'ionnsuidh Dhaibhidh do'n choille, agus neartaich e a làmh[i] ann an Dia[j].

17 Agus thubhairt e ris, Na bitheadh eagal ort; oir cha-n fhaigh làmh Shauil m'athar-sa thu[k], agus rìoghaichidh tu os ceann Israeil, agus is mise a's faigse bhitheas dhuit; agus cuideachd tha fios aig m'athair Saul air sin[m].

18 Agus rinn iadsan 'n an dithis coimhcheangal 'am fianuis an Tighearn'[n]: agus dh'fhan Daibhidh anns a' choille, agus dh'imich Ionatan d'a thigh féin.

19 An sin chaidh na Siphich[o] suas a dh'ionnsuidh Shauil gu Gibeah, ag ràdh, Nach *'eil* Daibhidh 'g a fholach féin maille ruinne ann an daingneachaibh 's a' choille, ann an sliabh Hachilah, a tha air an taobh deas de Iesimon?

20 A nis uime sin, a réir uile mhiann d'anama, O a rìgh, thig da rìreadh a nuas, agus *is e* ar cuid-ne a thoirt thairis do làimh an rìgh[q].

21 Agus thubhairt Saul, Beannaichte *gu robh* sibhse o'n Tighearn'[s], oir ghabh sibh truas rium.

22 Imichibh, guidheam oirbh, ulluichibh fathast, agus bitheadh fios agaibh, agus faicibh 'àit anns an gnàth leis a bhi, *agus* cò chunnaic an sin e: oir dh'innseadh dhomh *gu* bheil e 'deanamh gu ro sheòlta.

23 Faicibh ma ta, agus bitheadh fios agaibh air gach àite-folaich[v] anns am bheil e 'g a fholach féin, agus thigibh a m'ionnsuidh a rìs le *fios* cinnteach, agus théid mise maille ribh: agus an sin, ma bhitheas e anns an tìr, rannsaichidh mise mach e[x] air feadh uile mhìltean Iudah[y].

24 Agus dh'éirich iad, agus chaidh iad

B.C. 1062.

[a] caib. 21. 1-9
[b] caib. 22. 2; 25. 13
[c] Ios. 15. 44
[d] Salm 11. 1
[e] Ios. 15. 55
[f] Salm 37. 32, 33; 54. 3, 4
[g] rann. 4, 6, 9; caib. 30. 8; 2 Sam. 5. 19, 23
[h] Salm 11. 1
[i] Gnà. 27. 9, 17; Isa. 35. 3, 4; Eabh. 12. 12
[j] Eph. 6. 10
[k] Iob 5. 11-15
[l] Bre. 6. 39
[m] caib. 24. 20
[n] caib. 20. 16, 42; 2 Sam. 21. 7
[o] caib. 26. 1; Salm liv.
[p] caib. 22. 20
[q] Salm 54. 3
[r] Salm 71. 10, 11
[s] Bre. 17. 2; Mic. 3. 11
[t] Ier. 11. 18, 19
[u] caib. 30. 7; Air. 27. 21; Ier. 33. 3
[v] Eoin 18. 2, 3
[w] rann 8; Est. 3. 6; Gnà. 28. 15; Tais. 3. 15, 16
[x] 1 Ri. 18. 10
[y] Air. 10. 36; Mic. 5. 2

gu Siph roimh Shaul: ach *bha* Daibhidh
agus a dhaoine ann am fàsach Mhaoin[a],
anns a' chòmhnard air an taobh deas de
Iesimon.
25 Agus chaidh Saul agus a dhaoine
*g'a* iarraidh; agus dh'innis iad *sin* do
Dhaibhidh: uime sin thàinig e nuas gu
carraig, agus dh'fhan e ann am fàsach
Mhaoin. Agus an uair a chuala Saul *sin*,
chaidh e air tòir Dhaibhidh ann am fàs-
ach Mhaoin.
26 Agus chaidh Saul air an taobh so
de'n t-sliabh, agus Daibhidh agus a
dhaoine air an taobh eile de'n t-sliabh:
agus rinn Daibhidh cabhag[b] gu imeachd
air falbh roimh Shaul: oir chuairtich
Saul agus a dhaoine Daibhidh[d] agus a
dhaoine, chum an glacadh.
27 Ach thàinig teachdair' a dh'ionn-
suidh Shauil[e], ag ràdh, Dean cabhag
agus thig; oir bhris na Philistich a stigh
air an tìr.
28 Uime sin phill Saul o dhol air tòir
Dhaibhidh, agus chaidh e an aghaidh
nam Philisteach: air an aobhar sin thug
iad Selah-hamah-lecot[1] mar ainm air an
àite sin.
29 Agus chaidh Daibhidh suas as a
sin, agus ghabh e còmhnuidh ann an
daingneachaibh làidir En-gedi[g].

## CAIB. XXIV.

1 *Ann an uaimh En-gedi ghearr Daibhidh air falbh iomall falluinne Shauil.* 8 *Dh'fheuch e so do Shaul mar chomharadh air 'ionracas.* 16 *Dh'aidich Saul a chionta:* 21 *ghabh e mionnan de Dhaibhidh, agus phill e.*

AGUS an uair a bha Saul air pilltinn[j]
o leantuinn nam Philisteach, dh'
innseadh dha, ag ràdh, Feuch, *tha* Daibh-
idh ann am fàsach En-gedi.
2 An sin ghabh Saul tri mìle fear
taghta á Israel uile, agus chaidh e dh'
iarraidh Dhaibhidh[k] agus a dhaoine air
aghaidh chreag nam fiadh-ghabhar[l].
3 Agus thàinig e dh'ionnsuidh mainn-
irean nan caorach làimh ris an t-slighe,
far *an robh* uaimh: agus chaidh Saul a
steach a' chòmhdachadh a chos[p]: agus
dh'fhan Daibhidh agus a dhaoine ann an
taobhan na h-uamha[q].
4 Agus thubhairt daoine Dhaibhidh
ris, Feuch, an là mu-n d'thubhairt an
Tighearna riut[r], Feuch, bheir mi thairis
do nàmhaid do d' làimh, a chum gu-n
dean thu ris mar is àill leat. An sin
dh'éirich Daibhidh, agus ghearr e air
falbh iomall falluinne Shauil os ìosal.
5 Agus 'n a dhéigh sin bhuail cridhe
Dhaibhidh e[t], a chionn gu-n do ghearr e
air falbh iomall *falluinne* Shauil.
6 Agus thubhairt e r'a dhaoinibh, Nar
leigeadh Dia gu-n deanainn-sa an ni so
ri m' thighearn'[u], aon ungta an Tighearna,
mo làmh a shìneadh a mach 'n a aghaidh,
o's e aon ungta an Tighearn' e[w].
7 Agus choisg Daibhidh a dhaoine[x] leis

R.C. 1061.

[a] caib. 25. 2
[b] Salm 31. 22
[c] Lebh. 19. 16
Gnà. 18. 8
26. 20-22
29. 12
Ecl. 7. 21
[d] Salm 17. 9, 11
140. 1-9
[e] 2 Ri. 19. 9
[f] rann 4
[1] *carraig nan sgaradh*; no, *nan dol as.*
[g] 2 Each. 20. 2
[h] Salm 35. 7
[i] caib. 26. 20
[j] caib. 23. 28, 29
[k] Salm 38. 12
[l] Salm 141. 6
[m] 2 Each. 24. 22
[n] Salm 35. 1
43. 1
119. 154
Mic. 7. 9
[o] caib. 26. 24
[p] Bre. 3. 24
[q] Salm lvii. cxlii.
[r] caib. 26. 8-11
[s] Mat. 5. 44
[t] 2 Sam. 24. 10
1 Eoin 3. 20, 21
[u] 1 Ri. 21. 3
[v] Salm 18. 20
Gnà. 25. 21, 22
[w] 2 Sam. 1. 14
[x] Salm 7. 4
Mat. 5. 44
Ròm. 12. 17-21

na briathraibh sin, agus cha do leig e leo
éirigh an aghaidh Shauil. Ach dh'éirich
Saul suas as an uaimh, agus dh'imich e
air a shlighe.
8 Agus dh'éirich Daibhidh suas an
déigh sin, agus chaidh e mach as an
uaimh, agus ghlaodh e an déigh Shauil,
ag ràdh, Mo thighearn', a rìgh. Agus
an uair a dh'amhairc Saul 'n a dhéigh,
chrom Daibhidh e féin air 'aghaidh dh'
ionnsuidh na talmhainn, agus rinn e
ùmhlachd.
9 Agus thubhairt Daibhidh ri Saul,
C'ar son a tha thu ag éisdeachd ri briath-
raibh dhaoine[c], ag ràdh, Feuch, tha
Daibhidh ag iarraidh do chron?
10 Feuch, air an là 'n diugh chunnaic
do shùilean cionnus a thug an Tighearna
thairis thu an diugh do m' làimh anns an
uaimh: agus dh'iarr *cuid* orm do mharbh-
adh[f], ach chaomhain mo shùil thu, agus
thubhairt mi, Cha chuir mi mo làmh a
mach an aghaidh mo thighearn'; oir is e
aon ungta an Tighearn' e.
11 Agus faic, O 'athair, eadhon faic
iomall d'fhalluinne a'm' làimh: do bhrìgh
an uair a ghearr mi air falbh iomall
d'fhalluinne, nach do mharbh mi thu,
bitheadh fios agad agus faic nach '*eil* aon
chuid olc no easaontas a'm' làimh[h], agus
nach do pheacaich mi a'd' aghaidh; gidh-
eadh tha thu a' sealg air m'anam[i], a
chum a ghlacadh.
12 Gu-n tugadh an Tighearna breth
eadar mise agus thusa, agus gu-n dìoladh
an Tighearna mise ort: ach cha bhi mo
làmh-sa ort.
13 Mar a their gnàth-fhocal nan sean-
fhear, O na h-aingidh thig aingidheachd:
ach cha bhi mo làmh-sa ort.
14 Cò an déigh an d'thàinig rìgh Israeil
a mach? cò air am bheil thu 'an tòir? an
déigh coin mhairbh, an déigh deargainne?
15 Uime sin bitheadh an Tighearna 'n
a bhreitheamh, agus thugadh e breth
eadar mise agus thusa, agus faiceadh e[m],
agus tagradh e mo chùis[n], agus saoradh
e mi as do làimh[o].
16 Agus an uair a chuir Daibhidh
crìoch air na briathra sin a labhairt ri
Saul, an sin thubhairt Saul, An e so do
ghuth, a mhic, a Dhaibhidh? Agus thog
Saul suas a ghuth, agus ghuil e.
17 Agus thubhairt e ri Daibhidh, Is
tusa a's fìrinniche na mise; oir dhìol
thusa maith dhomhsa[s], ach dhìol mise
olc dhuit-sa.
18 Agus nochd thu an diugh cionnus a
bhuin thu gu maith rium; do bhrìgh, an
uair a thug an Tighearna thairis mi do d'
làimh, nach do mharbh thu mi.
19 Oir an uair a gheibh duine a
nàmhaid, an leig e as gu maith e? uime
sin gu-n dìoladh an Tighearna maith
dhuit-sa[v] air son na rinn thu dhomhsa
an diugh.
20 Agus a nis, feuch, tha fios agam

gu-m bi thu gu cinnteach a'd' rìgh[a], agus gu-n daingnichear rìoghachd Israeil a'd' làimh :

21 Uime sin mionnaich dhomhsa air an Tighearna, nach gearr thu as mo shliochd a'm' dhéigh, agus nach sgrios thu m'ainm[c] á tigh m'athar.

22 Agus mhionnaich Daibhidh do Shaul : agus chaidh Saul dhachaidh ; ach chaidh Daibhidh agus a dhaoine suas do an daingneach[d].

## CAIB. XXV.

1 *Fhuair Samuel bàs.* 4 *Bhrosnaich Nabal Daibhidh le 'iargaltas.* 18 *Chiùinich Abigail e.* 36 *Bàs Nabail* 39 *Ghabh Daibhidh Abigail agus Ahinoam gu bhi 'n am mnathan aige.* 44 *Thugadh Michal, bean Dhaibhidh, do Phalti.*

AGUS fhuair Samuel bàs ; agus chruinnich na h-Israelich uile 'an ceann a chéile[f], agus rinn iad caoidh air a shon, agus dh'adhlaic iad e 'n a thigh ann an Ramah. Agus dh'éirich Daibhidh, agus chaidh e sìos gu fàsach Pharain[g].

2 Agus *bha* duine ann am Maon[h], aig *an robh* a shealbh ann an Carmel ; agus *bha* an duine ro mhòr, agus bha tri mìle caora aige, agus mìle gabhar : agus bha e a' lomairt a chaorach ann an Carmel.

3 A nis b'e ainm an duine Nabal, agus ainm a mhnatha Abigail ; agus *bha* i 'n a mnaoi *aig an robh* deadh thuigse[k], agus maiseach 'n a dealbh ; ach *bha* an duine iargalta[l], agus olc 'n a ghniomharaibh ; agus *bha* e de thigh Chaleib.

4 Agus chuala Daibhidh 's an fhàsach gu-*n robh* Nabal a' lomairt a chaorach[m].

5 Agus chuir Daibhidh uaith deichnear òganach ; agus thubhairt Daibhidh ris na h-òganaich, Gabhaibh suas gu Carmel, agus rachaibh a dh'ionnsuidh Nabail, agus cuiribh fàilte air a'm' ainm-sa.

6 Agus mar so their sibh, Slàn *gu robh thu* : agus sìth *gu robh* dhuit féin[p], agus sìth do d' thigh, agus sìth do gach ni a *th*'agad.

7 Agus a nis chuala mi gu bheil luchd-lomairt chaorach agad : a nis do bhuachaillean-sa, a bha maille ruinn, cha d'rinn sinn cron orra, ni mò a dh'ionndraineadh ni sam bith leo ré na h-aimsir a bha iad ann an Carmel.

8 Feòraich de d'òganaich, agus innsidh iad dhuit : faigheadh ma ta na h-òganaich deadh-ghean a'd' shùilibh, oir air là maith thàinig sinn[r] : thoir, guidheam ort[s], do d' sheirbhisich, agus do d' mhac Daibhidh, ge b'e ni a thig a dh'ionnsuidh do làimhe[t].

9 Agus an uair a thàinig òganaich Dhaibhidh, labhair iad ri Nabal a réir nam briathra sin uile ann an ainm Dhaibhidh, agus bha iad 'n an tosd.

10 Agus fhreagair Nabal seirbhisich Dhaibhidh, agus thubhairt e, Cò e Daibhidh[v] ? agus cò e mac Iese ? is lìonmhor

R.C. 1060.

[a] caib. 23. 17
[b] Bre. 8. 6
[c] 2 Sam. 21. 6, 8
[d] caib. 23. 20
[e] caib. 30. 24
[f] caib. 28. 3 Air. 20. 29 Deut. 34. 8
[g] Gen. 21. 21 Air. 10. 12 13. 3, 26
[h] caib. 23. 24
[i] rann 7
[j] Ecs. 14. 22 Iob 1. 10 Ier. 15. 20
[k] Gnà. 14. 1 31. 26, 30
[l] rann. 10, 11, 17
[m] Gen. 38. 13 2 Sam. 13. 23
[n] 2 Sam. 23. 6, 7
[o] Gen. 32. 13 Gnà. 18. 16 21. 14
[p] 1 Each. 12. 18 Luc. 10. 5
[q] Gen. 32. 16, 20
[r] Neh. 8. 10-12 Est. 9. 19
[s] Ecl. 11. 2
[t] Luc. 11. 41
[u] Salm 109. 5 Gnà. 17. 13
[v] Bre. 9. 28 Salm 73. 7, 8 123. 3, 4 Isa. 32. 5, 7

seirbhisich 's na làithibh so a tha 'briseadh air falbh gach duine dhiubh o 'mhaighstir.

11 An gabh mise ma ta m'aran[b], agus m'uisge, agus m'fheòil a mharbh mi air son mo luchd-lomairt, agus an tabhair mi e do dhaoinibh nach aithne dhomh cia as *a tha* iad ?

12 Uime sin thionndaidh òganaich Dhaibhidh air an slighe, agus phill iad, agus thàinig iad agus dh'innis iad dha do réir nam briathra sin uile.

13 Agus thubhairt Daibhidh r'a dhaoinibh, Cuiribh, gach duine, a chlaidheamh air. Agus chuir gach duine dhiubh a chlaidheamh air ; agus chuir Daibhidh mar an ceudna a chlaidheamh air : agus chaidh suas an déigh Dhaibhidh mu thimchioll ceithir cheud fear, agus dh'fhan dà cheud maille ris an airneis[e].

14 Ach dh'innis fear de na h-òganaich do Abigail bean Nabail, ag ràdh, Feuch, chuir Daibhidh teachdairean as an fhàsach a chur fàilte air ar maighstir, agus thug e anacainnt dhoibh.

15 Ach *bha* na daoine ro mhaith dhuinn[i], agus cha d' rinneadh cron oirnn, ni mò a dh'ionndrain sinn ni sam bith ré na h-aimsir a bha sinn maille riu, 'n uair a bha sinn 's an fhearann.

16 Bha iad 'n am balla dhuinn[j] araon a dh'oidhche agus a là, ré na h-aimsir a bha sinn maille riu ag ionaltradh nan caorach.

17 A nis, air an aobhar sin bitheadh fios agad agus smuainich ciod a ni thu ; oir shonraicheadh olc an aghaidh ar maighstir, agus an aghaidh a thighe uile : agus is mac do Bhelial[n] esan, air chor as nach feud *neach* labhairt ris.

18 An sin rinn Abigail cabhag, agus ghabh i dà cheud *builionn* arain[o], agus dà shearrag fhìona, agus cùig caoraich air an deasachadh, agus cùig toimhsean de shìol cruaidhichte, agus ceud bagaid a dh'fhìon-dhearcaibh tiormaichte, agus dà cheud meall a dh'fhìgibh ; agus chuir i air asalaibh *iad.*

19 Agus thubhairt i r'a h-òganaich, Rachaibh air 'ur n-aghaidh romham[q] : feuch, *tha* mi 'teachd 'n 'ur déigh : ach cha d'innis i *sin* d'a fear Nabal.

20 Agus an uair a bha i a' marcachd air an asail, agus a' teachd a nuas ann am fasgath an t-sléibh, feuch, thàinig Daibhidh agus a dhaoine a nuas 'n a còdhail ; agus choinnich i iad.

21 A nis thubhairt Daibhidh, Gu cinnteach is ann gu dìomhain a ghléidh mise gach *ni* a bh'aig an *fhear* so 's an fhàsach, air chor as nach d'ionndraineadh ni air bith de gach *ni* a *bhuineadh* dha ; oir dhìol esan olc dhomhsa 'an éiric maith[u].

22 Gu-n deanadh Dia mar sin ri naimhdibh Dhaibhidh, agus tuilleadh mar an ceudna, ma dh'fhàgas mise dhiubhsan uile a *tha* aige gu ruig a' mhaduinn, aon air bith a ni uisge ri balla.

23 Agus an uair a chunnaic Abigail Daibhidh, rinn i cabhag agus theirinn i bhàrr na h-asail[a], agus thuit i sìos air a h-aghaidh 'am fianuis Dhaibhidh, agus chrom si i féin gu làr,

24 Agus thuit i aig a chosaibh, agus thubhairt i, Ormsa, *eadhon* ormsa mo thighearna, *bitheadh* an cionta so, agus labhradh, guidheam ort, do bhanoglach ann ad éisdeachd, agus cluinn briathra do bhanoglaich.

25 Na tugadh mo thighearna, guidheam ort, fainear an duine so le Belial, eadhon Nabal; oir a réir 'ainme, mar sin *tha* e: *is e* Nabal[1] 'ainm, agus *tha* amaideachd maille ris: ach cha-n fhaca mise, do bhanoglach, òganaich mo thighearn', a chuir thu uait.

26 A nis uime sin, mo thighearna, *mar* is beò an Tighearn', agus *mar* is beò d'anam, a chionn gu-n do chum an Tighearn' thusa o theachd *a dhòrtadh* fola[f], agus o thu féin a dhìoladh le d' làimh féin[g]; a nis uime sin mar Nabal bitheadh do naimhdean[i], agus iadsan a dh'iarras olc do m' thighearn'.

27 Agus a nis am beannachadh[2] so, a thug do bhanoglach[k] a dh'ionnsuidh mo thighearna, thugar e eadhon do na h-òganaich a tha 'siubhal 'an cois mo thighearna.

28 Maith, guidheam ort, cionta do bhanoglaich; oir ni an Tighearna gu cinnteach tigh seasmhach do m' thighearna[o] do bhrìgh gu bheil mo thighearn' a' cur cathan an Tighearn'[p], agus nach d'fhuaradh olc annad o *thùs* do làithean[q].

29 Gidheadh dh'éirich duine gu dol air do thòir, agus a dh'iarraidh d'anama: ach bithidh anam mo thighearn' air a cheangal suas ann an ceanglachan na beatha[r] aig an Tighearna do Dhia; agus anaman do naimhdean, iadsan tilgidh e mach, *mar* á meadhon croinn-tàbhuill[s].

30 Agus an uair a ni an Tighearna do m' thighearn' a réir gach maith a labhair e mu d' thimchioll, agus a dh'orduicheas e thu a'd' uachdaran os ceann Israeil,

31 Cha bhi so chum doilgheis dhuit, no chum oilbheim cridhe do m' thighearna, gu-n do dhòirt thu fuil gun aobhar, agus gu-n do dhìol mo thighearn' e féin: ach an uair a bhuineas an Tighearna gu maith ri m' thighearn', an sin cuimhnich air do bhanoglaich[v].

32 Agus thubhairt Daibhidh ri Abigail, Beannaichte *gu robh* an Tighearna, Dia Israeil[x], a chuir thusa an diugh a'm' choinneamh-sa:

33 Agus beannaichte *gu robh* do chomhairle[y], agus beannaichte *gu robh* thu féin, a chum mise an diugh o theachd a dhòrtadh fola, agus o mi féin a dhìoladh le m' làimh féin.

34 Oir gu deimhin, *mar* is beò an Tighearna Dia Israeil, a chum mis' o chron a dheanamh ort[z], mur bitheadh tu air deanamh cabhaig, agus air teachd a'm' choinneamh, gu cinnteach cha-n fhàgtadh do Nabal gu solus na maidne neach sam bith a ni uisge ri balla.

35 Uime sin ghabh Daibhidh as a làimh na thug i d'a ionnsuidh, agus thubhairt e rithe, Gabh suas ann an sìth a dh'ionnsuidh do thighe[b]: faic, dh'éisd mi ri d' ghuth, agus ghabh mi ri d' ghnùis.

36 Agus thàinig Abigail a dh'ionnsuidh Nabail; agus, feuch, *bha* cuirm aige 'n a thigh[c] mar chuirm rìgh; agus *bha* cridhe Nabail subhach an taobh a stigh dheth[d], oir *bha* e gu mòr air mhisg: uime sin cha d'innis i dha a' bheag no 'mhòr, gu solus na maidne.

37 Ach anns a' mhaduinn, an uair a chaidh am fion á Nabal, agus a dh'innis a bhean dha na nithe sin, bhàsaich a chridhe an taobh a stigh dheth[e], agus bha e mar chloich.

38 Agus mu thimchioll deich làithean '*n a dhéigh sin* bhuail an Tighearna Nabal[h], agus fhuair e bàs.

39 Agus an uair a chuala Daibhidh gu-n d'fhuair Nabal bàs, thubhairt e, Beannaichte *gu robh* an Tighearn'[j] a thagair cùis[l] mo mhaslaidh o làimh Nabail, agus a chum a sheirbhiseach o olc[m]: oir thionndaidh an Tighearn' aingidheachd Nabail air a cheann féin[n]. Agus chuir Daibhidh *teachdairean* uaith, agus labhair e ri Abigail, a chum a gabhail dha féin 'n a mnaoi.

40 Agus an uair a thàinig seirbhisich Dhaibhidh a dh'ionnsuidh Abigail gu Carmel, labhair iad rithe, ag ràdh, Chuir Daibhidh sinn a d'ionnsuidh a chum do ghabhail thuige a'd' mhnaoi.

41 Agus dh'éirich i, agus chrom si i fèin air a h-aghaidh dh'ionnsuidh na talmhainn, agus thubhairt i, Feuch, bitheadh do bhanoglach 'n a h-innilt[s] a nigheadh chos sheirbhiseach mo thighearn'.

42 Agus rinn Abigail cabhag, agus dh'éirich i, agus mharcaich i air asail, agus cùignear ghruagach aice ag imeachd 'n a déigh; agus lean i teachdairean Dhaibhidh, agus bha i 'n a mnaoi aige.

43 Ghabh Daibhidh cuideachd Ahinoam o Iesreel; agus bha iad mar an ceudna le 'chéile 'n am mnathan aige[u].

44 Oir thug Saul a nighean Michal, bean Dhaibhidh, do Phalti mac Lais, a *bha* de Ghalim[w].

B.C. 1060.

[a] Ios. 15. 18
[b] 2 Sam. 15. 9; Luc. 7. 50
[c] 2 Sam. 13. 23
[d] Gnà. 20. 1; Ecl. 10. 19; Isa. 28. 3, 7
[1] 's e sin, *amadan.*
[e] Iob 15. 21; Gnà. 23. 29-35
[f] rann 33; Gen. 20. 6
[g] Ròm. 12. 19
[h] 2 Ri. 15. 5; Gnio. 12. 23
[i] 2 Sam. 18. 32
[2] *tiodhlac.*
[j] rann 32
[k] Gen. 33. 11; 2 Ri. 5. 15
[l] Gnà. 22. 23
[m] rann. 26, 34
[n] 1 Ri. 2. 44; Salm 7. 16
[o] 2 Sam. 7. 11, 27; 1 Ri. 9. 5; Salm 89. 29
[p] caib. 18. 17
[q] 1 Ri. 15. 5; Salm 119. 1-3
[r] Mal. 3. 17
[s] Rut 2. 10, 13; Gnà. 15. 33
[t] Ier. 10. 18
[u] caib. 27. 3
[v] Gen. 40. 14; Luc. 23. 42
[w] Isa. 10. 30
[x] Gen. 24. 27; Ecs. 18. 10; Esr. 7. 27; Salm 41. 13; Luc. 1. 68
[y] Salm 141. 5; Gnà. 9. 9
[z] rann 26

## CAIB. XXVI.

1 *Chaidh Saul gu Hachilah air tòir Dhaibhidh.* 5 *Thàinig Daibhidh do'n chlais-bhlàir far an robh Saul 'n a luidhe, agus thug e air falbh a shleagh agus a shoitheach-uisge.* 13 *Thug Daibhidh achmhasan do Abner.* 21 *Dh'aidich Saul a pheacadh.*

AGUS thàinig na Siphich a dh'ionnsuidh Shauil, gu Gibeah, ag ràdh, Nach 'eil Daibhidh 'g a fholach féin ann an sliabh Hachilah fa chomhair Iesimoin?

2 An sin dh'éirich Saul, agus chaidh e
sìos gu fàsach Shiph, agus maille ris tri
mìle fear taghta de Israel, a dh'iarraidh
Dhaibhidh ann am fàsach Shiph.
3 Agus champaich Saul ann an sliabh
Hachilah, a *tha* fa chomhair Iesimoin air
an t-slighe : ach dh'fhan Daibhidh anns
an fhàsach, agus chunnaic e gu-n d'thàinig
Saul 'n a dhéigh do'n fhàsach.
4 Uime sin chuir Daibhidh mach luchd-
rannsachaidh, agus thuig e gu-n d'thàinig
Saul da rìreadh.
5 Agus dh'éirich Daibhidh, agus thàinig
e dh'ionnsuidh an àite anns an do champ-
aich Saul ; agus chunnaic Daibhidh an
t-àit anns an robh Saul 'n a luidhe, agus
Abner[a] mac Neir, ceannard 'armailte :
agus luidh Saul an taobh a stigh de'n
chlais-bhlàir[1], agus champaich an sluagh
m'a thimchioll.
6 An sin fhreagair Daibhidh, agus
thubhairt e ri Ahimelech an Hiteach,
agus ri Abisai, mac Sheruiah, bràthair
Ioaib, ag ràdh, Cò théid sìos maille riumsa
dh'ionnsuidh Shauil do'n champ ? Agus
thubhairt Abisai, Théid mise sìos maille
riut.
7 Uime sin thàinig Daibhidh agus
Abisai dh'ionnsuidh an t-sluaigh 's an
oidhche ; agus, feuch, luidh Saul 'n a
chodal an taobh a stigh de'n chlais-bhlàir,
agus a shleagh sàthta 's an talamh aig a
cheann-adhairt : ach luidh Abner agus an
sluagh mu'n cuairt air.
8 An sin thubhairt Abisai ri Daibhidh,
Thug Dia thairis do nàmhaid an diugh
do d' làimh : a nis uime sin, leig leam a
bhualadh, guidheam ort, leis an t-sleagh
a dh'ionnsuidh na talmhainn aon uair,
agus cha *bhuail* mi e an dara uair.
9 Agus thubhairt Daibhidh ri Abisai,
Na marbh e ; oir cò shìneas a mach a
làmh an aghaidh aoin ungta an Tigh-
earn'[g], agus a bhitheas neo-chiontach ?
10 Thubhairt Daibhidh mar an ceudna,
*Mar* is beò an Tighearna, buailidh an
Tighearn' e[j], no thig a là anns am faigh
e bàs[k], no théid e sìos do'n chath agus
tuitidh e[l].
11 Nar leigeadh an Tighearna[m] gu-n
sìninn-sa mach mo làmh an aghaidh aoin
ungta an Tighearn' : ach a nis gabh,
guidheam ort, an t-sleagh a *tha* aig a
cheann-adhairt, agus an soitheach-uisge,
agus bitheamaid ag imeachd.
12 Agus ghabh Daibhidh an t-sleagh
agus an soitheach-uisge o cheann-adhairt
Shauil, agus dh'imich iad rompa, agus
cha robh neach ann a chunnaic sin, no
aig an robh fios air, no a mhosgail ; oir
*bha* iad uile 'n an codal, do bhrìgh gu-n
do thuit codal trom o an Tighearn' orra[o].
13 An sin chaidh Daibhidh thairis do'n
taobh eile, agus sheas e air mullach sléibh
fad as, *le* astar mòr eatorra :
14 Agus ghlaodh Daibhidh ris an
t-sluagh, agus ri Abner mac Neir, ag

R.C. 1060.

[a] caib. 14. 50
[1] no, *de mheadhon*, no, *àite-dion a charbadan.*
[b] caib. 24. 16
[c] 2 Sam. 16. 11
24. 1
[d] Salm 119. 108
[e] Deut. 4.27, 28
Salm 120. 5
Isa. 60. 5
[f] 2 Sam. 14. 16
[g] caib. 24. 6, &c.
2 Sam. 1. 16
[h] caib. 15. 24
[i] rann 24
[j] Salm 94. 23
Luc. 18. 7
[k] Deut. 31. 14
Iob 7. 1
Salm 37. 13
Ecl. 3. 2
Eabh. 9. 27
[l] caib. 31. 6
[m] caib. 24. 6, 12
[n] Salm 7. 8
18. 20
[o] Gen. 2. 21
15. 12
[p] Salm xviii. 34. 17, 18
144. 2
2 Cor. 1. 9, 10
2 Tes. 3. 2

ràdh, Nach freagair thu, Abneir ? Agus
fhreagair Abner, agus thubhairt e, Cò
thusa, *a tha* 'glaodhaich ris an rìgh ?
15 Agus thubhairt Daibhidh ri Abner,
Nach fear *treun* thusa ? agus cò *is* cos-
mhuil riut ann an Israel ? c'ar son ma
ta nach do choimhid thu do thighearn'
an rìgh ? oir thàinig aon de'n t-sluagh a
steach a mharbhadh an rìgh do thigh-
earna.
16 Cha-*n 'eil* an ni so maith a rinn
thu : *mar* is beò an Tighearna, *tha* sibh
a' toilltinn a' bhàis, do bhrìgh nach do
ghléidh sibh 'ur maighstir, aon ungta an
Tighearn' : agus a nis faic c'àit *am bheil*
sleagh an rìgh, agus an soitheach-uisge, a
*bha* aig a cheann-adhairt ?
17 Agus dh'aithnich Saul guth Dhaibh-
idh, agus thubhairt e, An e so do ghuth-
sa, a mhic, a Dhaibhidh[b]? agus thubhairt
Daibhidh, *Is e* mo ghuth-sa *a th'ann*,
mo thighearn', a rìgh.
18 Agus thubhairt e, C'ar son *a tha*
mo thighearn' air tòir a' sheirbhisich ?
oir ciod a rinn mi ? no ciod an t-olc a
th'ann am làimh ?
19 A nis uime sin, guidheam ort, éisd-
eadh mo thighearn' an rìgh ri briath-
raibh a sheirbhisich : ma's e an Tighearn'
a bhrosnuich thu a'm' aghaidh[c], gabhaidh
e[d] tabhartas : ach ma's iad clann nan
daoine, mallaichte *tha* iad 'am fianuis
an Tighearn'; oir dh'fhuadaich iad mise
mach[e] an diugh o fhantuinn ann an oigh-
reachd an Tighearn'[f], ag ràdh, Falbh,
dean seirbhis do dhiathan eile.
20 A nis ma ta, na tuiteadh m'fhuil a
dh'ionnsuidh na talmhainn ann am fianuis
an Tighearn'; oir thàinig rìgh Israeil a
mach a dh'iarraidh deargainne, mar a
ruaigeas *fear* cearc-choille anns na beann-
taibh.
21 An sin thubhairt Saul, Pheacaich
mi[h]: pill, a mhic, a Dhaibhidh, oir cha
dean mi cron ort tuilleadh, a chionn gu-n
robh m'anam luachmhor[i] a'd' shùilibh
an diugh : feuch, rinn mi gu h-amaideach,
agus chaidh mi air seacharan gu ro mhòr.
22 Agus fhreagair Daibhidh agus
thubhairt e, Feuch, sleagh an rìgh : agus
thigeadh aon de na h-òganaich a nall
agus gabhadh e i.
23 Agus ìocadh an Tighearna do gach
neach a réir 'ionracais agus 'fhireant-
achd[n]: oir thug an Tighearna thairis thu
an diugh do m' làimh-sa, ach cha b'àill
leam mo làmh a shìneadh a mach an
aghaidh aoin ungta an Tighearn'.
24 Agus, feuch, mar a mheasadh d'
anam-sa gu mòr leamsa an diugh, mar
sin bitheadh m'anam-sa air a mheas gu
mòr leis an Tighearn', agus saoradh e mi
as gach gàbhadh[p].
25 Agus thubhairt Saul ri Daibhidh,
Beannaichte gu robh thusa, a mhic, a
Dhaibhidh : an dà chuid ni thu *nithe*
mòra, agus mar an ceudna bheir thu gu

cinnteach buaidh[a]. Agus dh'imich Daibh-
idh air a shlighe, agus phill Saul do 'àite
féin.

## CAIB. XXVII.

*1 Chuala Saul gu-n do theich Daibhidh a dh'*
*ionnsuidh righ Ghat, agus cha d'iarr e tuill-*
*eadh air a shon. 5 Thug Achis Siclag do*
*Dhaibhidh. 8 Bhuail Daibhidh na Gesuraich,*
*&c.*

AGUS thubhairt Daibhidh 'n a chridhe,
A nis tuitidh[1] mi là éigin 'an làimh
Shauil[b]: cha-*n 'eil* ni air bith a's fearr
dhomh na mi 'dhol as gu luath do dhùth-
aich nam Philisteach, a chum gu-n leig
Saul dheth mise iarraidh na's mò ann an
crìch air bith de Israel, agus gu-n téid
mi as o' làimh.
2 Agus dh'éirich Daibhidh, agus chaidh
e thairis agus an sè ceud fear a *bha* maille
ris[c], a dh'ionnsuidh Achis[d] mhic Mhaoich,
rìgh Ghat.
3 Agus ghabh Daibhidh còmhnuidh
maille ri Achis ann an Gat, e féin agus a
dhaoine, gach fear le 'theaghlach, Daibh-
idh agus a dhà mhnaoi[e], Ahinoam a'
Bhan-Iesreeleach, agus Abigail a' Bhan-
Charmeleach, bean Nabail.
4 Agus dh'innseadh do Shaul gu-n do
theich Daibhidh gu Gat; agus cha d'iarr
e na's mò air a shon.
5 Agus thubhairt Daibhidh ri Achis,
Ma fhuair mi nis deadh-ghean a'd' shùil-
ibh, thugar dhomh àit ann am baile éigin
's an dùthaich[h], a chum gu-n gabh mi
còmhnuidh an sin : oir c'ar son a ghabh-
adh do sheirbhiseach còmhnuidh anns a'
bhaile rìoghail maille riutsa?
6 An sin thug Achis dha Siclag[j] air an
là sin : uime sin buinidh Siclag do rìgh-
ribh Iudah gus an là 'n diugh.
7 Agus b'e fad na h-aimsir[2] a dh'fhan
Daibhidh ann an dùthaich nam Phil-
isteach, bliadhna iomlan[3] agus ceithir
mìosan.
8 Agus chaidh Daibhidh agus a dhaoine
suas, agus bhris iad a stigh air na
Gesuraich[p], agus na Geserich[q], agus na
h-Amalecich[r]: oir *b'*iadsan o shean luchd-
àiteachaidh na tìre, mar a théid thu
gu Sur[s], eadhon gu tìr na h-Eiphit.
9 Agus bhuail Daibhidh an tìr, agus
cha d'fhàg e fear no bean beò; agus thug
e leis na caoraich, agus am buar, agus
na h-asail, agus na càmhalan, agus an
t-eudach; agus phill e, agus thàinig e gu
Achis.
10 Agus thubhairt Achis, C'àit an do
bhris sibh a stigh an diugh? Agus thubh-
airt Daibhidh, Air an taobh deas de
Iudah, agus air an taobh deas de na
Ierahmeelich[t], agus air an taobh deas de
na Cenich[u].
11 Agus fear no bean cha do leig Daibh-
idh as beò, a thoirt *sgeula* gu Gat, ag
ràdh, Air eagal gu-n innseadh iad oirnn,
ag ràdh, Mar so rinn Daibhidh. Agus
mar so bha a sheòl ré na h-aimsir a

R.C. 1058.

a Gen. 32. 28; Isa. 54. 17; Ròm. 8. 35, 37
1 *cuirear as domh.*
b Isa. 40. 27-31; 51. 12
c caib. 25. 13
d caib. 21. 10
e caib. 25. 43
f caib. 25. 1
g Lebh. 20. 27; Deut. 18. 10, 11
h Gen. 46. 34
i Ios. 19. 18; 2 Ri. 4. 8
j Ios. 19. 5
k caib. 31. 1
l Iob 18. 11
2 *àireamh nan làithean.*
3 *làithean.*
m Gnà. 1. 28; Tuir. 2. 9
n Air. 12. 6
o Air. 27. 21
p Ios. 13. 2
q Bre. 1. 29
r Ecs. 17. 16
s Gen. 25. 18
t 1 Each. 2. 9, 25
u Bre. 1. 16
v rann 3

dh'fhan e ann an dùthaich nam Phil-
isteach.
12 Agus chreid Achis Daibhidh, ag
ràdh, Thug e air a shluagh Israel gràin
mhòr a ghabhail deth : uime sin bithidh
e 'n a sheirbhiseach agam-sa gu bràth.

## CAIB. XXVIII.

*1 Chruinnicheadh na Philistich 'an ceann a*
*chéile aig Sunem. 5 Bha eagal air Saul*
*rompa, agus chaidh e dh'ionnsuidh mnatha*
*ann an En-dor aig an robh leannan-sith. 11*
*Air 'iarrtus thog i Samuel a nìos dha. 15*
*Dh'innis Samuel do Shaul gu-n tuiteadh e féin*
*agus Israel 'an làimh an naimhdean.*

AGUS anns na làithibh sin chruinnich
na Philistich an armailtean 'an ceann
a chéile chum cogaidh, a chur catha ri
Israel: agus thubhairt Achis ri Daibhidh,
Bitheadh fios gu cinnteach agad gu-n téid
thu mach maille riumsa chum catha, thu
féin agus do dhaoine.
2 Agus thubhairt Daibhidh ri Achis,
Gu deimhin bithidh fios agad ciod a ni
do sheirbhiseach. Agus thubhairt Achis
ri Daibhidh, Uime sin ni mi fear-gleidhidh
mo chinn dìot gu bràth.
3 A nis fhuair Samuel bàs[f], agus rinn
Israel uile caoidh air a shon, agus
dh'adhlaic iad e ann an Ramah 'n a
bhaile féin : agus chuir Saul air falbh
iadsan aig an robh leannain-shìth[g], agus
na fiosaichean, as an tìr.
4 Agus chruinnicheadh na Philistich
'an ceann a chéile, agus thàinig iad agus
champaich iad ann an Sunem[i] : agus
chruinnich Saul Israel uile 'an ceann a
chéile, agus champaich iad ann an Gilboa[k].
5 Agus an uair a chunnaic Saul feachd
nam Philisteach, bha eagal air[l], agus
chriothnaich a chridhe gu mòr.
6 Agus an uair a dh'fhiosraich Saul
de an Tighearna, cha do fhreagair an
Tighearn' e[m], aon chuid le aislingibh[n], no
le Urim[o], no le fàidhibh.
7 An sin thubhairt Saul r'a sheirbhisich,
Iarraibh dhomh-sa bean aig am bheil
leannan-sìth, agus théid mi d'a h-ionn-
suidh, agus fiosraichidh mi dhith. Agus
thubhairt a sheirbhisich ris, Feuch, *tha*
bean aig am bheil leannan-sìth ann an
En-dor.
8 Agus chuir Saul e féin ann an riochd
eile, agus chuir e air eudach eile agus
dh'imich e, agus dithis dhaoine maille ris,
agus thàinig iad a dh'ionnsuidh na mnatha
anns an oidhche; agus thubhairt e, Dean
fiosachd dhomh-sa, guidheam ort, leis an
leannan-shìth, agus tog suas dhomh esan
a dh'ainmicheas mi dhuit.
9 Agus thubhairt a' bhean ris, Feuch,
tha fios agad ciod a rinn Saul, cionnus a
ghearr e as iadsan aig an robh leannain-
shìth[v], agus na fiosaichean, as an tìr : c'ar
son ma ta a tha thu a' leagadh ribe air
son m'anama, chum mo chur gu bàs?
10 Agus mhionnaich Saul dhi air an

Tighearn', ag ràdh, *Mar* is beò an Tighearna, cha tachair olc sam bith dhuit air son an ni so.

11 An sin thubhairt a' bhean, Cò 'thogas mi nìos dhuit? Agus thubhairt esan, Tog a nìos dhomh Samuel.

12 Agus an uair a chunnaic a' bhean Samuel, ghlaodh i le guth àrd; agus labhair a' bhean ri Saul, ag ràdh, C'ar son a mheall thu mi? oir *is* tu Saul.

13 Agus thubhairt an rìgh rithe, Na bitheadh eagal ort: oir ciod a chunnaic thu? Agus thubhairt a' bhean ri Saul, Chunnaic mi diathan[a] a' teachd a nìos as an talamh.

14 Agus thubhairt e rithe, Ciod e a choslas? Agus thubhairt ise, *Tha* seann duine air teachd a nìos, agus e còmhdaichte le falluinn[b]. Agus dh'aithnich Saul gu-m b'e Samuel *a bh'ann*, agus chrom se e féin air aghaidh dh'ionnsuidh na talmhainn, agus rinn e ùmhlachd *dha*.

15 Agus thubhairt Samuel ri Saul, C'ar son a chuir thu dragh orm, le m' thoirt a nìos? Agus fhreagair Saul, Tha mi ann an teanntachd mhòir[d]; oir tha na Philistich a' cogadh a'm' aghaidh, agus dhealaich Dia rium[f], agus cha-n 'eil e 'toirt freagraidh dhomh na's mò[g], aon chuid le fàidhibh no le aislingibh: uime sin ghairm mi ortsa gu fios a thoirt domh ciod a ni mi.

16 An sin thubhairt Samuel, C'ar son ma ta a tha thu a' fiosrachadh dhiom-sa, agus gu-n do dhealaich an Tighearna riut[h], agus gu bheil e *nis* air fàs 'n a nàmhaid duit[i]?

17 Agus rinn an Tighearna dha, mar a labhair e tromham-sa[j]; oir reub an Tighearn' an rìoghachd as do làimh, agus thug e i do d' choimhearsnach, do Dhaibhidh.

18 Do bhrìgh nach d'éisd thu ri guth an Tighearn'[m], agus nach do chuir thu 'an gniomh a chorruich gharg an aghaidh Amaleic; uime sin rinn an Tighearn' an ni so riut air an là 'n diugh[o].

19 Agus bheir an Tighearna mar an ceudna Israel maille riutsa thairis do làimh nam Philisteach[p]: agus am màireach *bithidh* tusa agus do mhic maille riumsa: bheir an Tighearna mar an ceudna feachd Israeil thairis do làimh nam Philisteach.

20 An sin air ball thuit Saul sìnte air an talamh, agus bha e fo eagal ro mhòr[s] air son bhriathra Shamueil, agus cha robh neart air bith ann: oir cha d'ith e aran ré an latha, no ré na h-oidhche sin.

21 Agus thàinig a' bhean a dh'ionnsuidh Shauil, agus chunnaic i gu-n robh e fo uamhann mòr, agus thubhairt i ris, Feuch, thug do bhanoglach géill do d' ghuth, agus chuir mi m'anam a'm' laimh[v], agus dh'éisd mi ri d' bhriathraibh a labhair thu rium:

22 A nis uime sin, guidheam ort, éisd thusa mar an ceudna ri guth do bhanoglaich, agus cuiream greim arain fa d' chomhair, agus ith *e*, agus bithidh neart agad, an uair a dh'imicheas tu air do shlighe.

23 Ach dhiùlt esan, agus thubhairt e, Cha-n ith mi: ach choimh-éignich a sheirbhisich agus mar an ceudna a' bhean e; agus dh'éisd e r'an guth: agus dh'éirich e o'n talamh, agus shuidh e air an leabaidh.

24 Agus bha aig a' mhnaoi laogh biadhta 's an tigh, agus rinn i cabhag, agus mharbh i e; agus ghabh i min mhìn, agus dh' fhuin si *i*, agus rinn i aran neo-ghoirtichte dhith:

25 Agus chuir i *iad* fa chomhair Shauil, agus fa chomhair a sheirbhiseach, agus dh'ith iad: an sin dh'éirich iad suas, agus dh'imich iad air an oidhche sin féin.

B.C. 1056.

[a] Ecs. 22. 28 Salm 82. 6, 7
[b] caib. 15. 27 2 Ri. 2. 8, 13
[c] caib. 28. 1, 2
[d] Gnà. 5. 11-13 14. 14 Ier. 2. 17, 19
[e] caib. 4. 1
[f] caib. 18. 12 Hos. 9. 12
[g] rann 6
[h] 2 Ri. 6. 27
[i] Tuir. 2. 5
[j] caib. 15. 28
[k] caib. 27. 7
[l] caib. 25. 28 Dan. 6. 5
[m] caib. 13. 9-13 1 Ri. 20. 42 1 Each. 10. 13 Ier. 48. 10
[n] 1 Each. 12. 19
[o] Salm 50. 21, 22
[p] caib. 31. 1-6 Dan. 5. 26-28
[q] caib. 14. 21
[r] caib. 18. 7
[s] Iob 15. 20
[t] 2 Sam. 3. 25 2 Ri. 19. 27
[u] rann 3
[v] caib. 19. 5

## CAIB. XXIX.

1 *Bha fearg air ceannardaibh nam Philisteach do bhrìgh gu-n d'thug Achis Daibhidh maille ris.* 6 *Chuir Achis air falbh e.*

A NIS chruinnich na Philistich[c] am feachd uile gu Aphec[e]: agus champaich na h-Israelich làimh ri tobar, a th'ann an Iesreel.

2 Agus chaidh tighearnan nam Philisteach air an aghaidh 'n an ceudaibh agus 'n am mìltibh: ach chaidh Daibhidh agus a dhaoine air an aghaidh *'n an* deireadh maille ri Achis.

3 An sin thubhairt ceannardan nam Philisteach, Ciod *a tha* na h-Eabhruidhich sin *a' deanamh an so*? Agus thubhairt Achis ri ceannardaibh nam Philisteach, Nach e so Daibhidh seirbhiseach Shauil rìgh Israeil, a bha maille riumsa na làithean so[k], no na bliadhnan so, agus cha d'fhuair mi cron sam bith ann[l] o'n là anns an d'thàinig e *a m'ionnsuidh* gus an là 'n diugh?

4 Agus bha fearg air ceannardaibh nam Philisteach ris; agus thubhairt ceannardan nam Philisteach ris[n], Thoir air an fhear so pilltinn, a chum gu-n téid e rìs d'a àit a dh'orduich thu dha, agus na rachadh e sìos maille ruinne do'n chath, air eagal gu-m bi e 'n a nàmhaid againn 's a' chath[q]: oir cia leis a dheanadh e a réite r'a mhaighstir? nach ann le cinn nan daoine sin?

5 Nach e so Daibhidh, mu-n do chan iad le 'chéile ann an dannsaibh[r], ag ràdh, Mharbh Saul a mhìltean, agus Daibhidh a dheich mìltean?

6 An sin ghairm Achis air Daibhidh, agus thubhairt e ris, Gu deimhin, *mar* is beò an Tighearna, bha thu dìreach, agus is taitneach a'm' shùilibh-sa do dhol a mach agus do theachd a steach[t] maille rium anns a' champ; oir cha d'fhuair mi olc annad[u], o'n là anns an d'thàinig thu a m'ionnsuidh gus an là 'n diugh: gidheadh, ann an sùilibh nan tighearnan cha-n 'eil thu taitneach.

7 A nis ma ta pill, agus imich ann an sìth, a chum nach dean thu *ni a tha* olc ann an sùilibh thighearnan nam Philisteach.

8 Agus thubhairt Daibhidh ri Achis, Ach ciod a rinn mi, agus ciod a fhuair thu ann ad sheirbhiseach o'n *cheud* là a bha mi maille riut gu ruig an là 'n diugh, nach feud mi dol a chogadh an aghaidh naimhdean mo thighearn' an rìgh?

9 Agus fhreagair Achis agus thubhairt e ri Daibhidh, Tha fios agam gu bheil thu maith; ann am shùilibh-sa *tha thu* mar aingeal Dhé[b]: gidheadh, thubhairt tighearnan nam Philisteach[c], Cha téid e suas maille ruinne do'n chath.

10 A nis ma ta éirich gu moch 's a' mhaduinn maille ri seirbhisich do mhaighstir, a thàinig maille riut; agus co luath 's a' dh'éireas sibh 's a' mhaduinn, agus a bhitheas solus agaibh, imichibh.

11 Uime sin rinn Daibhidh agus a dhaoine moch-eirigh chum gu-m falbhadh iad anns a' mhaduinn, *agus* gu-m pilleadh iad gu tìr nam Philisteach; agus chaidh na Philistich suas gu Iesreel[e].

## CAIB. XXX.

1 *Chreach na h-Amalecich Siclag.* 9 *Chaidh Daibhidh air an tòir;* 16 *bhuail e iad, agus shaor e gach ni a thug iad leo.* 26 *Chuir e tiodhlacan a dh'ionnsuidh a chairdean de chreich a naimhdean.*

AGUS an uair a bha Daibhidh agus a dhaoine air teachd gu Siclag air an treas là, bhris na h-Amalecich a stigh air an taobh deas, agus air Siclag; agus bhuail iad Siclag, agus loisg iad e le teine;

2 Agus thug iad leo 'n am braighdibh na mnathan a *bha* ann: cha do mharbh iad neach air bith[i], aon chuid beag no mòr, ach thug iad leo *iad*, agus dh'imich iad air an slighe.

3 Agus thàinig Daibhidh agus a dhaoine do'n bhaile, agus, feuch, *bha e* loisgte le teine; agus thugadh am mnathan, agus am mic, agus an nigheanan, air falbh ann am braighdeanas.

4 An sin thog Daibhidh agus an sluagh a *bha* maille ris an guth, agus ghuil iad, gus nach *robh* neart annta gu gul na b'fhaide.

5 Agus thugadh dà mhnaoi Dhaibhidh[k] air falbh 'n am braighdibh, Ahinoam a' Bhan-Iesreeleach, agus Abigail bean Nabail a' Charmelich.

6 Agus bha Daibhidh ann an teanntachd mhòir; oir labhair an sluagh mu a chlachadh[l], do bhrìgh gu-n robh anam an t-sluaigh uile air a chràdh, gach duine air son a chuid mac, agus air son a nigheanan: ach ghabh Daibhidh misneach dha féin anns an Tighearn' a Dhia[o].

7 Agus thubhairt Daibhidh ri Abiatar an sagart, mac Ahimeleich, Thoir a m' ionnsuidh an so, guidheam ort, an ephod; agus thug Abiatar an ephod an sin a dh'ionnsuidh Dhaibhidh[a].

8 Agus dh'fhiosraich Daibhidh de'n Tighearn', ag ràdh, An téid mi air tòir na buidhne so? am beir mi orra? Agus fhreagair esan e, Falbh air an tòir; oir gu cinnteach beiridh tu orra, agus saoraidh tu an t-iomlan.

9 Agus dh'imich Daibhidh, e féin agus an sè ceud fear a *bha* maille ris, agus thàinig iad gu ruig an sruth Besor, far an d'fhan iadsan a dh'fhàgadh 'n an déigh.

10 Agus chaidh Daibhidh air *an* tòir, e féin agus ceithir cheud fear: ach dh'fhan dà cheud fear 'n an déigh[d], a bha cho sgìth as nach b'urrainn iad dol thar an t-sruth Besor.

11 Agus fhuair iad Eiphiteach anns a' mhachair, agus thug iad e dh'ionnsuidh Dhaibhidh, agus thug iad dha aran, agus dh'ith e; agus thug iad air uisge òl;

12 Agus thug iad dha mìr de mheall fhìgean, agus dà bhagaid a dh'*fhìon-dhearcaibh* tiormaichte; agus an uair a dh'ith e, thàinig a spiorad a rìs d'a ionnsuidh[f]: oir cha d'ith e aran, agus cha d'òl e uisge ré thri làithean agus thri oidhchean.

13 Agus thubhairt Daibhidh ris, Cò leis thu, agus cia as *a thàinig* thu? Agus thubhairt esan, *Is* òganach Eiphiteach mi, seirbhiseach do Amaleceach; agus dh'fhàg mo mhaighstir mi, do bhrìgh gu-n robh mi tinn o cheann tri làithean.

14 Bhris sinn a steach air taobh deas nan Cereteach[g], agus air *a' chrìch* a *bhuineas* do Iudah, agus air taobh deas Chaleib[h], agus loisg sinn Siclag le teine.

15 Agus thubhairt Daibhibh ris, An toir thu sìos mi dh'ionnsuidh na buidhne sin? Agus thubhairt esan, Mionnaich dhomh air Dia, nach marbh thu mi, agus nach toir thu thairis mi do làimh mo mhaighstir, agus bheir mi sìos thu dh'ionnsuidh na buidhne sin. *Agus mhionnaich Daibhidh dha.*

16 Agus an uair a thug e sìos e, feuch, sgaoileadh iad air aghaidh na tìre uile, ag itheadh agus ag òl[j], agus a' dannsadh, air son na creiche mòire uile a thug iad leo á tìr nam Philisteach, agus á tìr Iudah.

17 Agus bhuail Daibhidh iad o bhriseadh na fàire gu ruig feasgar an là màireach; agus cha deachaidh duine dhiubh as, ach ceithir cheud òganach a mharcaich air càmhalaibh, agus a theich.

18 Agus shaor Daibhidh gach *ni* a thug na h-Amalecich leo: agus shaor Daibhidh a dhà mhnaoi.

19 Agus cha robh *ni* air bith a dhìth orra[m], aon chuid beag no mòr, mic no nigheana, no creach, no *ni* air bith a thug iad leo: bhuin Daibhidh gach *ni* air ais[n].

20 Agus ghabh Daibhidh an treud uile, agus am buar: *agus* dh'imich iad roimh an spréidh so, agus thubhairt iad, *Is* i so creach Dhaibhidh.

21 Agus thàinig Daibhidh a dh'ionn-

B.C. 1056.

a caib. 23. 2-9
b 2 Sam. 14. 17, 19. 27
c rann 4
d rann 21
e 2 Sam. 4. 4
f caib. 14. 27; Bre. 15. 19
g 2 Sam. 8. 18; 1 Ri. 1. 38, 44; Ese. 25. 16; Seph. 2. 5
h Ios. 14. 13
i Salm 76. 10
j Mat. 24. 38, 39; 1 Tes. 5. 3
k caib. 25. 42, 43
l Ecs. 17. 4
m caib. 28. 19
n rann 8
o Salm 18. 6; 25. 1, 2; 34. 1, 8; 40. 1, 2; 42. 5, 11; 56. 1, 4; Isa. 25. 4; Ier. 16. 19; Hab. 3. 17; Ròm. 8. 31; 2 Cor. 1. 9, 10; Eabh. 13. 6

suidh an dà cheud fear[a], a bha cho sgìth
as nach b'urrainn iad Daibhidh a lean-
tuinn, agus air an d'thug iad fantuinn aig
an t-sruth Besor : agus chaidh iad a mach
an coinneamh Dhaibhidh, agus 'an coinn-
eamh an t-sluaigh a *bha* maille ris : agus
an uair a thàinig Daibhidh am fagus do'n
t-sluagh, chuir e fàilt' orra.
22 An sin fhreagair na droch dhaoine
uile, agus *daoine* Bheliail[e], dhiubhsan a
chaidh maille ri Daibhidh, agus thubhairt
iad, Do bhrìgh nach deachaidh iad maille
ruinne, cha toir sinn dhoibh *a' bheag* de'n
chreich a shaor sinn, ach a mhàin do gach
duine a bhean, agus a chlann, a chum
gu-n toir iad leo *iad*, agus gu-n imich iad.
23 An sin thubhairt Daibhidh, Cha
dean sibh mar sin, mo bhràithre, ris na
thug an Tighearna dhuinn, a ghléidh
sinn, agus a thug a' bhuidheann a thàinig
'n ar n-aghaidh thairis d'ar làimh.
24 Agus cò dh'éisdeas ribh 's a' chùis so?
ach mar chuibhrionn an ti a théid sìos
do'n chath[g], mar sin *bithidh* cuibhrionn
an ti a dh'fhanas maille ris an àirneis;
bithidh an cuibhrionn co-ionann.
25 Agus bha e mar sin o'n là sin a mach
gu-n d'rinn e 'n a lagh e agus 'n a riagh-
ailt aig Israel gus an là 'n diugh.
26 Agus an uair a thàinig Daibhidh
gu Siclag chuir e *cuid* de'n chreich a
dh'ionnsuidh sheanairean Iudah, *eadhon*
a dh'ionnsuidh a chairdean, ag ràdh,
Feuch, tiodhlac[2] dhuibh de chreich
naimhdean an Tighearna:
27 Dhoibhsan a *bh*'ann am Bet-el, agus
dhoibhsan a *bh*'ann an Ramot mu dheas[i],
agus dhoibhsan a *bh*'ann an Iater[j],
28 Agus dhoibhsan a *bh*'ann an Aroer[k],
agus dhoibhsan a *bh*'ann an Siphmot,
agus dhoibhsan a *bh*'ann an Estemoa[l],
29 Agus dhoibhsan a *bh*'ann an Rachal,
agus dhoibhsan a *bh*'ann am bailtibh nan
Ierahmeeleach[m], agus dhoibhsan a *bh*'ann
am bailtibh nan Ceneach[n],
30 Agus dhoibhsan a *bh*'ann an Hor-
mah[o], agus dhoibhsan a *bh*'ann an Cor-
asan, agus dhoibhsan a *bh*'ann an Atach,
31 Agus dhoibhsan a *bh*'ann an Heb-
ron[s], agus do na h-àitibh sin uile anns
am bu ghnàth le Daibhidh agus a dhaoine
tathuich.

## CAIB. XXXI.

1 *Bhuail na Philistich fir Israeil, agus mharbh iad triuir mhac Shauil.* 5 *Mharbh Saul agus fear-iomchair 'arm iad féin.* 10 *Spàrr na Philistich cuirp Shauil agus a chuid mac ri balla Bhet-sain.* 12 *Thug daoine Iabeis-ghilead air falbh iad, agus dh'adhlaic siod iad.*

ANIS chog na Philistich an agh-
aidh Israeil[v]; agus theich fir Is-
raeil o fhianuis nam Philisteach, agus
thuit iad sìos marbh[1] ann an sliabh Ghil-
boa[b].
2 Agus lean na Philistich Saul agus a
mhic gu teann ; agus bhuail na Philistich
Ionatan, agus Abinadab, agus Malchi-sua,
mic Shauil[c].
3 Agus dh'fhàs an cath cruaidh an
aghaidh Shauil[d], agus bhuail na fir-
bhogha air ; agus lotadh gu mòr e leis na
fir-bhogha.
4 An sin thubhairt Saul ri fear-iomchair
'arm[f], Rùisg do chlaidheamh agus sàth
tromham e, air eagal gu-n tig na *daoine*
neo - thimchioll - ghearrta sin, agus gu-n
sàth iad tromham, agus gu-n toir iad
masladh dhomh. Ach cha b'àill le fear-
iomchair 'arm *sin* a *dheanamh*, oir bha
eagal mòr air : uime sin ghabh Saul
claidheamh, agus thuit e air.
5 Agus an uair a chunnaic fear-iomchair
'arm gu-n robh Saul marbh, thuit esan
mar an ceudna air a chlaidheamh, agus
fhuair e bàs maille ris.
6 Mar sin fhuair Saul bàs[h], agus a
thriuir mhac, agus fear-iomchair 'arm,
agus a dhaoine uile air an là sin féin
maille ri 'chéile.
7 Agus an uair a chunnaic fir Israeil, a
*bha* air taobh a' ghlinne, agus *iadsan* a
*bh*'air an taobh so de Iordan, gu-n do
theich fir Israeil, agus gu-n robh Saul
agus a mhic marbh, thréig iad na bailt-
ean, agus theich iad; agus thàinig na
Philistich, agus ghabh iad còmhnuidh
annta.
8 Agus air an là maireach, an uair a
thàinig na Philistich a dh'fhaobhachadh
nam marbh, fhuair iad Saul agus a
thriuir mhac air tuiteam ann an sliabh
Ghilboa.
9 Agus ghearr iad dheth a cheann,
agus rùisg iad 'armachd dheth, agus
chuir iad *fios* gu tir nam Philisteach
mu'n cuairt, g'*a* chur 'an céill ann an
tigh an diathan-bréige, agus am measg
an t-sluaigh.
10 Agus chuir iad 'armachd[p] ann an
tigh Astaroit[q]: agus spàrr iad a chorp ri
balla Bhet-sain[r].
11 Agus an uair a chuala luchd-àiteach-
aidh Iabeis-ghilead[t] an ni sin a rinn na
Philistich ri Saul,
12 Dh'éirich na daoine treuna uile,
agus dh'imich iad ré na h-oidhche, agus
thug iad corp Shauil, agus cuirp a
chuid mac, o bhalla Bhet-sain, agus
thàinig iad gu Iabes, agus loisg iad an
sin iad[u].
13 Agus ghabh iad an cnaimhean,
agus dh'adhlaic siad *iad* fo chraoibh
ann an Iabes[w], agus thraisg iad seachd
làithean[x].

B.C. 1056.

[a] rann 10
[1] *leonta.*
[b] caib. 28. 4
[c] caib. 14. 49
1 Each. 8. 33
[d] 2 Sam. 1. 6, &c.
[e] 1 Ri. 21. 10, 13
[f] Bre. 9. 54
[g] Air. 31. 27
Ios. 22. 8
[h] caib. 28. 19
[2] *beannachadh.*
[i] Ios. 19. 8
[j] Ios. 15. 48
[k] Ios. 13. 16
[l] Ios. 15. 50
[m] caib. 27. 10
[n] Bre. 1. 16
[o] Bre. 1. 17
[p] caib. 21. 9
[q] 2 Sam. 21. 12
[r] Ios. 17. 11
Bre. 1. 27
[s] Ios. 14. 13
2 Sam. 2. 1
[t] caib. 11. 1-11
[u] 2 Each. 16. 14
Ier. 34. 5
Am. 6. 10
[v] 1 Each. 10, &c.
[w] 2 Sam. 2. 4, 5
21. 12-14
[x] Gen. 50. 10

# DARA LEABHAR SHAMUEIL,

D'AN AINM, AIR MHODH EILE,

# DARA LEABHAR NAN RIGH.

## CAIB. I.

1 *Mharbhadh an t-Amaleceach a dh'innis do Dhaibhidh gu-n do bhuaileadh clann Israeil, agus a thug fianuis 'n a aghaidh féin gu-n do mharbh e Saul.* 17 *Caoidh Dhaibhidh air son Shauil agus air son Ionatain.*

ANIS an déigh bàis Shauil, phill Daibh-
idh o àr nan Amaleceach[a], agus
dh'fhan Daibhidh ann an Siclag dà latha.
2 Agus air an treas là, feuch, thàinig
duine as a' champ[b] o Shaul, agus 'eudach
reubta, agus ùir air a cheann: agus an
uair a thàinig e dh'ionnsuidh Dhaibhidh,
thuit e air an talamh, agus rinn e ùmh-
lachd.
3 Agus thubhairt Daibhidh ris, Cia as
a tha thu air teachd? Agus thubhairt
esan ris, A camp Israeil theich mi.
4 Agus thubhairt Daibhidh ris, Ciod a
thachair? innis dhomh, guidheam ort.
Agus fhreagair e, Theich an sluagh o'n
chath, agus cuideachd tha mòran de'n
t-sluagh air tuiteam agus marbh; agus
mar an ceudna tha Saul agus a mhac
Ionatan marbh.
5 Agus thubhairt Daibhidh ris an ògan-
ach a dh'innis dha, Cionnus a tha fios
agad gu bheil Saul agus a mhac Ionatan
marbh?
6 Agus thubhairt an t-òganach a dh'innis
dha, Thachair dhomhsa 'bhi air sliabh
Ghilboa, agus, feuch, bha Saul a' leigeil
a thaice r'a shleagh[i], agus, feuch, lean na
carbadan agus am marc-shluagh gu dian
'n a dhéigh.
7 Agus an uair a dh'amhairc e 'n a
dhéigh, chunnaic e mise, agus ghairm e
orm: agus fhreagair mi, *Tha* mi 'n so[1].
8 Agus thubhairt e rium, Cò thusa?
Agus fhreagair mise e, *Is* Amaleceach
mi.
9 Thubhairt e rium a rìs, Seas orm,
guidheam ort, agus marbh mi: oir ghlac
teanntachd mi, do bhrìgh gu *bheil* mo
bheatha fathast gu h-iomlan annam.
10 Agus sheas mi air, agus mharbh mi
e, a chionn gu-n robh fios agam nach
bitheadh e beò an déigh dha tuiteam;
agus ghabh mi 'n crùn a *bha* air a cheann,
agus an làmh-fhail a *bha* air a ghairdean,
agus thug mi 'n so iad a dh'ionnsuidh mo
thighearn'.
11 An sin rug Daibhidh air 'eudach,
agus reub se e[q], agus mar an ceudna na
daoine uile a *bha* maille ris.
12 Agus rinn iad caoidh, agus ghuil iad,
agus thraisg iad gu feasgar, air son Shauil,
agus air son a mhic Ionatain, agus air son
sluaigh an Tighearn', agus air son tighe
Israeil, do bhrìgh gu-n do thuit iad leis a'
chlaidheamh.
13 Agus thubhairt Daibhidh ris an
òganach a dh'innis dha, Cia as duit-sa?
Agus fhreagair esan, *Is* mac coigrich
Amalecich mi.
14 Agus thubhairt Daibhidh ris, Cionnus
nach robh eagal ort do làmh a shìneadh
a mach a mharbhadh aoin ungta an Tigh-
earn'[c]?
15 Agus ghairm Daibhidh air aon de na
h-òganaich, agus thubhairt e, Thig am
fagus, agus leum air. Agus bhuail se e,
agus fhuair e bàs.
16 Agus thubhairt Daibhidh ris, *Bith-
eadh* d'fhuil air do cheann féin[d], oir thug
do bheul fianuis a'd' aghaidh[e], ag ràdh,
Mharbh mi aon ungta an Tighearn'.
17 Agus rinn Daibhidh caoidh leis a'
chumhadh so os ceann Shauil, agus os
ceann a mhic Ionatain:
18 (Agus dh'àithn e gu-n ionnsaicheadh
*iad* do chloinn Iudah *tilgeadh le* bogha:
feuch, *tha e* sgrìobhta ann an leabhar
Iaseir[f];)
19 O 'mhaise Israeil[g], air do lotadh air
d'àitibh àrda! cionnus a thuit na cumh-
achdaich?
20 Na h-innsibh *e* ann an Gat[h], na cuir-
ibh 'an céill *e* ann an sràidibh Asceloin;
air eagal gu-m bi nigheana nam Phil-
isteach aoibhneach[j], air eagal gu-n dean
nigheana nan neo-thimchioll-ghearrta
luath-ghàire.
21 A shléibhte Ghilboa, na *bitheadh*
drùchd no uisge oirbh[k]; no achanna
thabhartas[l]; oir an sin thilgeadh gu
tàireil air falbh sgiath nan cumhachdach,
sgiath Shauil, *mar* nach *bitheadh e* ungta
le olaidh[m].
22 O fhuil nam marbh, o shaill nan
cumhachdach, cha do thionndaidh bogha
Ionatain air ais[n]; agus cha do phill
claidheamh Shauil gu faoin.
23 *Bha* Saul agus Ionatan gràdhach
agus taitneach 'n am beatha, agus 'n am
bàs cha do sgaradh iad[o]: bu luaithe iad
na iolairean, bu treise iad na leòmhain[p].
24 A nigheana Israeil, guilibh air son
Shauil, a dh'eidich sibh ann an scàrlaid
le aoibhneas, a chuir òir-ghreus air 'ur
n-eudach.
25 Cionnus a thuit na cumhachdaich

R.C. 1056.

[a] 1 Sam. 30. 17-26
[b] 1 Sam. 4. 12, 16
[c] 1 Sam. 24. 6; 26. 9; Salm 105. 15
[d] 1 Ri. 2. 32, 33, 37
[e] rann 10; Luc. 19. 22
[f] Ios. 10. 13
[g] Tuir. 2. 1
[h] Mic. 1. 10
[i] 1 Sam. 31. 1, 2, &c.
[j] Bre. 16. 23
[1] feuch mi.
[k] Iob 3. 3-10; Ier. 20. 14-16
[l] Ioel 1. 9; 2. 14
[m] 1 Sam. 10. 1
[n] 1 Sam. 14. 6, &c.
[o] 1 Sam. 31. 1-4
[p] Bre. 14. 18; Gnà. 30. 30
[q] caib. 3. 31; 13. 31

ann am meadhon a' chatha! O a Ionatain, air d'àitibh àrda mharbhadh *thu*!

26 *Tha* cràdh orm air do shon, mo bhràthair a Ionatain: ro thaitneach bha thu dhomhsa: b'iongantach do ghràdh dhomhsa[d], a' toirt barrachd air gràdh nam ban.

27 Cionnus a thuit na cumhachdaich[e], agus a chaidh as do airm a' chogaidh?

## CAIB. II.

1 *Chaidh Daibhidh suas gu Hebron, agus an sin rinneadh righ dheth os ceann Iudah.* 8 *Rinn Abner Isboset 'n a righ air Israel.* 17 *Bhuaileadh Abner agus fir Israeil roimh sheirbhisich Dhaibhidh.*

AGUS 'n a dhéigh so dh'fhiosraich Daibhidh de'n Tighearn'[h], ag ràdh, An téid mi suas gu aon de bhailtibh Iudah? Agus thubhairt an Tighearna ris, Falbh suas. Agus thubhairt Daibhidh, C'àit an téid mi suas? Agus thubhairt esan, Gu Hebron[i].

2 Agus chaidh Daibhidh suas an sin, agus mar an ceudna a dhà mhnaoi[j], Ahinoam a' Bhan-Iesreeleach, agus Abigail bean Nabail a' Charmelich.

3 Agus a dhaoine a *bha* maille ris[l] thug Daibhidh suas leis, gach fear le 'theaghlach; agus ghabh iad còmhnuidh ann am bailtibh Hebroin.

4 Agus thàinig daoine Iudah, agus dh'ung iad an sin Daibhidh 'n a rìgh os ceann tighe Iudah. Agus dh'innis iad do Dhaibhidh, ag ràdh, *B'iad* daoine Iabeis-ghilead a dh'adhlaic Saul[n].

5 Agus chuir Daibhidh teachdairean a dh'ionnsuidh dhaoine Iabeis-ghilead, agus thubhairt e riu, Beannaichte *gu* robh sibh o'n Tighearn'[o], a thaobh gu-n do nochd sibh an caoimhneas so do 'r tighearna, do Shaul, agus gu-n d'adhlaic sibh e.

6 Agus a nis gu nochdadh an Tighearna caoimhneas dhuibhse[p], agus firinn: agus dìolaidh mise mar an ceudna am maitheas so dhuibh, do bhrìgh gu-n d'rinn sibh an ni so.

7 A nis uime sin bitheadh 'ur làmhan air an neartachadh, agus bithibh gaisgeil; oir tha 'ur tighearna Saul marbh, agus mar an ceudna dh'ung tigh Iudah mise a'm' rìgh os an ceann.

8 Ach ghabh Abner mac Neir[r], ceannard armailte Shauil, Isboset[3] mac Shauil, agus thug e thairis e gu Mahanaim;

9 Agus rinn se e 'n a rìgh air Gilead, agus air na h-Asuraich, agus air Iesreel, agus air Ephraim, agus air Beniamin, agus air Israel uile.

10 Dà fhichead bliadhna dh'aois *bha* Isboset mac Shauil an uair *a thòisich* e air rìoghachadh os ceann Israeil, agus rìghich e dà bhliadhna: ach lean tigh Iudah Daibhidh.

11 Agus b'e àireamh nan làithean a bha Daibhidh 'n a rìgh ann an Hebron air tigh Iudah[a], seachd bliadhna agus sè mìosan.

12 Agus chaidh Abner mac Neir, agus seirbhisich Isboseit mhic Shauil, a mach o Mhahanaim[b] gu Gibeon[c].

13 Agus chaidh Ioab mac Sheruiah, agus seirbhisich Dhaibhidh a mach, agus choinnich iad a chéile aig lochan Ghibeoin[f]: agus shuidh iad sìos, iad so air aon taobh de'n lochan, agus iad sud air an taobh eile de'n lochan.

14 Agus thubhairt Abner ri Ioab, Eireadh na h-òganaich a nis, agus deanadh iad lù-chleas[g] 'n ar fianuis. Agus thubhairt Ioab, Eireadh iad.

15 An sin dh'éirich suas agus chaidh thairis dà fhear dheug 'an àireamh de Bheniamin, a *bhuineadh* do Isboset mac Shauil, agus dà fhear dheug de sheirbhisich Dhaibhidh.

16 Agus rug gach fear dhiubh air ceann a chompanaich, agus *shàth e* a chlaidheamh ann an leth-taobh a chompanaich, agus thuit iad sìos cuideachd: uime sin thugadh mar ainm air an àite sin Helcathasurim[1], a *tha* ann an Gibeon.

17 Agus bha cath ro chruaidh ann air an là sin; agus bhuaileadh Abner[k] agus fir Israeil fa chomhair sheirbhiseach Dhaibhidh.

18 Agus bha tri mic Sheruiah[m] an sin, Ioab, agus Abisai, agus Asahel: agus *bha* Asahel *co* luath d'a chois ri boc earba na macharach.

19 Agus chaidh Asahel air tòir Abneir; agus cha do chlaon e 'n a shiubhal a dh' ionnsuidh na làimhe deise no na làimhe clìthe, o *dhol* an déigh Abneir.

20 An sin dh'amhairc Abner 'n a dhéigh, agus thubhairt e, An tusa Asahel? Agus fhreagair esan, *Is* mi.

21 Agus thubhairt Abner ris, Tionndaidh a dh'ionnsuidh do làimhe deise no dh'ionnsuidh do làimhe clìthe, agus glac aon de na h-òganaich, agus gabh a d' ionnsuidh 'fhaobh[2]. Ach cha b'àill le Asahel tionndadh o esan a leantuinn.

22 Agus thubhairt Abner a rìs ri Asahel, Tionndaidh o mise a leantuinn: c'ar son a bhuailinn thu gu làr? cionnus an sin a thogainn suas m'aghaidh ri Ioab do bhràthair[q]?

23 Gidheadh dhiùlt esan tionndadh; uime sin bhuail Abner e le earr na sleagha fo 'n chùigeamh *aisne*[s], agus thàinig an t-sleagh a mach air a chùlaobh; agus thuit e 'n sin, agus fhuair e bàs 's an àite sin féin: agus iadsan uile a thàinig a dh'ionnsuidh an àite anns an do thuit Asahel sìos agus anns an d'fhuair e bàs, dh'fhan iad 'n an seasamh.

24 Chaidh Ioab mar an ceudna agus Abisai air tòir Abneir: agus luidh a' ghrian an uair a thàinig iad gu sliabh Amah, a *tha* fa chomhair Ghiah, air slighe fàsaich Ghibeoin.

25 Agus chruinnich clann Bheniamin

R.C. 1056.

[a] caib. 5. 5; 1 Ri. 2. 11
[b] caib. 17. 24; Gen. 32. 2
[c] Ios. 10. 2, 4, 12
[d] 1 Sam. 18. 1, 3; 20. 17, 41; 23. 16
[e] rann. 19, 25
[f] Ier. 41. 12
[g] Gnà. 10. 23
[h] Bre. 1. 1; 1 Sam. 23. 2, 4, 10
[i] caib. 5. 1, 3
[j] 1 Sam. 30. 5
[1] 's e sin, *achadh nam fear làidir.*
[k] caib. 3. 1
[l] 1 Sam. 27. 2, 3; 1 Each. 12. 1, &c.
[m] 1 Each. 2. 16
[n] caib. 3. 31; 13. 31
[o] Rut 2. 20; 3. 10
[p] 2 Tim. 1. 16-18
[2] *armachd.*
[q] caib. 3. 27
[r] 1 Sam. 14. 50
[3] *Es-baal,* 1 *Each.* 8. 33; 9. 39.
[s] caib. 3. 27; 4. 6; 20. 10

iad féin 'an ceann a chéile *gu dol* an déigh
Abneir, agus bha iad 'n an aon bhuidhinn,
agus sheas iad air mullach cnuic.
26 An sin ghlaodh Abner ri Ioab, agus
thubhairt e, An sgrios an claidheamh
gu bràth[b]? nach 'eil fios agad gu-m bi
searbhas ann fa dheireadh[c]? cia fad a
bhitheas e ma ta mu-n abair thu ris an
t-sluagh pilltinn o leantuinn am bràith-
rean?
27 Agus thubhairt Ioab, *Mar* is beò
Dia, mur bitheadh tu air labhairt[f], gu
deimhin an sin anns a' mhaduinn rachadh
an sluagh suas gach fear o leantuinn a
bhràthar.
28 Uime sin shéid Ioab trompaid, agus
stad an sluagh uile, agus cha deachaidh
iad na's mò air tòir Israeil, agus cha do
chog iad na's mò.
29 Agus dh'imich Abner agus a dhaoine
air feadh a' chòmhnaird ré na h-oidhche
sin, agus chaidh iad thar Iordan, agus
chaidh iad troimh Bhitron uile, agus
thàinig iad gu Mahanaim[k].
30 Agus phill Ioab o *dhol* an déigh Ab-
neir; agus an uair a chruinnich e 'n sluagh
uile 'an ceann a chéile, dh'ionndraineadh
de sheirbhisich Dhaibhidh naoi fir dheug
agus Asahel.
31 Ach bhuail seirbhisich Dhaibhidh de
Bheniamin, agus de dhaoinibh Abneir, tri
cheud agus tri fichead fear, *a* fhuair bàs.
32 Agus thog iad leo Asahel, agus
dh'adhlaic iad e ann an àit-adhlacaidh
'athar, a *bha* ann am Bet-lehem: agus
dh'imich Ioab agus a dhaoine ré na
h-oidhche, agus thàinig iad gu Hebron mu
bhriseadh na fàire.

## CAIB. III.

1 *Rugadh s'anar mhac do Dhaibhidh ann an Hebron.* 6 *Tha fearg air Abner ri Isboset, agus bhagair e an rioghachd atharrachadh o thigh Shauil.* 14 *Chuir Daibhidh fios air Michal a bhean.* 22 *Mharbh Ioab Abner.* 28 *Rinn Daibhidh caoidh air a shon.*

ANIS bha cogadh fada eadar tigh
Shauil agus tigh Dhaibhidh: ach
*bha* Daibhidh a' sìor-dhol air aghaidh ann
an neart[r], agus tigh Shauil a' sìor-dhol
'an laige.
2 Agus rugadh do Dhaibhidh mic ann
an Hebron[s]: agus b'e a cheud-ghin Am-
non, ri Ahinoam a' Bhan-Iesreeleach[t]:
3 Agus a dhara *mac* Chiliab[1], ri Abigail
bean Nabail a' Charmelich: agus an treas
*mac* Absalom[v], mac Mhaacah, nighinn
Thalmai, rìgh Ghesuir[w]:
4 Agus an ceathramh *mac* Adoniah[x],
mac Hagit: agus an cùigeamh *mac*
Sephatiah, mac Abitail:
5 Agus an seathamh *mac* Itream, ri
Eglah bean Dhaibhidh. Rugadh iad sin
do Dhaibhidh ann an Hebron.
6 A nis an uair a bha cogadh eadar tigh
Shauil agus tigh Dhaibhidh, rinn Abner
e féin làidir ann an tigh Shauil[z].

R.C. 1053.

[a] caib. 21. 8
[b] caib. 11. 25 Isa. 1. 20 Ier. 46. 10, 14
[c] rann 16 Gnà. 17. 14
[d] caib. 9. 8 1 Sam. 24. 14
[e] Salm 2. 1
[f] Isa. 47. 7
[g] Rut 1. 17 1 Ri. 19. 2
[h] 1 Sam. 15. 28 16. 1-12 28. 17 Salm 89. 35-37
[i] 1 Each. 12. 23
[j] caib. 17. 11 Bre. 20. 1 1 Ri. 4. 25
[k] rann 12
[l] Gen. 43. 3
[m] 1 Sam. 18. 20, 28
[n] caib. 2. 10
[o] 1 Sam. 18. 25, 27
[p] 1 Sam. 25. 44, *Phalti*
[q] caib. 19. 16
[r] caib. 2. 17 Iob 17. 9 Salm 84. 7 Gnà. 4. 18, 19 Tais. 6. 2
[s] 1 Each. 3. 1-4
[t] 1 Sam. 25. 43
[u] rann 9
[1] no, *Daniel*, 1 *Each*. 3. 1.
[v] caib. 15. 1-18
[w] caib. 13. 37 1 Sam. 27. 8
[x] 1 Ri. 1. 5, &c.
[y] 1 Each. 12. 29
[z] Gnà. 21. 30 Isa. 8. 9, 10

7 Agus *bha* coimhleabach aig Saul,
d'am b'ainm Rispah[a], nighean Aiah: agus
thubhairt Isboset ri Abner, C'ar son a
chaidh thu stigh a dh'ionnsuidh coimh-
leabaich m'athar?
8 An sin bha fearg mhòr air Abner air
son bhriathran Isboseit, agus thubhairt
e, An ceann coin mise[d], a *bhuineas* do
Iudah[e]? tha mi a' nochdadh caoimhneis
an diugh do thigh Shauil d'athar, d'a
bhràithribh, agus d'a chairdibh, agus cha
d'thug mi thairis thusa do làimh Dhaibh-
idh; gidheadh tha thusa a' cur coire as
mo leth an diugh a thaobh na mnatha so?
9 Mar sin gu-n deanadh Dia ri Abner[g],
agus tuilleadh mar an ceudna, mar a
mhionnaich an Tighearna do Dhaibhidh[h],
mur dean mise eadhon mar sin ris-san;
10 An rioghachd atharrachadh o thigh
Shauil[i], agus rìgh-chaithir Dhaibhidh a
chur suas os ceann Israeil, agus os ceann
Iudah, o Dhan[j] eadhon gu Beer-seba.
11 Agus cha b'urrainn e Abner a fhreag-
airt aon fhocal a rìs, a chionn gu-n robh
eagal air roimhe.
12 Agus chuir Abner teachdairean a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh 'n a àite féin, ag
ràdh, Cia leis an tìr? ag ràdh *mar an
ceudna*, Dean do choimhcheangal riumsa,
agus, feuch, *bithidh* mo làmh leat, gu
Israel uile a thionndadh a d'ionnsuidh.
13 Agus thubhairt esan, *Ro* mhaith;
ni mise coimhcheangal riut: ach aon ni
*tha* mi ag iarraidh ort, eadhon, Nach faic
thu mo ghnùis[l], mur toir thu leat air tùs
Michal[m] nighean Shauil, an uair a thig
thu g'am fhaicinn.
14 Agus chuir Daibhidh teachdairean
gu Isboset mac Shauil[n], ag ràdh, Tabhair
*dhomh* mo bhean Michal, a cheangail mi
rium féin ann am pòsadh air son ceud
roimh-chraicionn de na Philistich[o].
15 Agus chuir Isboset *fios oirre*, agus
thug e o a fear i, *eadhon* o Phaltiel[p] mac
Lais.
16 Agus dh'imich a fear maille rith, a'
gul 'n a déigh gu Bahurim[q]: an sin thubh-
airt Abner ris, Falbh, pill. Agus phill e.
17 Agus rinn Abner còmhradh ri sean-
airibh Israeil, ag ràdh, Anns an aimsir
roimhe so dh'iarr sibh Daibhidh *a bhi* 'n a
rìgh os 'ur ceann.
18 A nis ma ta deanaibh *e*; oir labhair
an Tighearna mu Dhaibhidh, ag ràdh[u], Le
làimh mo sheirbhisich Dhaibhidh saoraidh
mi mo shluagh Israel á làimh nam Phil-
isteach, agus á làimh an naimhdean uile.
19 Agus labhair Abner mar an ceudna
ann an cluasaibh Bheniamin[y]: agus
chaidh Abner mar an ceudna a labhairt
ann an cluasaibh Dhaibhidh ann an
Hebron, gach ni a *bha* taitneach ann an
sùilibh Israeil, agus ann an sùilibh tighe
Bheniamin uile.
20 Agus thàinig Abner a dh'ionnsuidh
Dhaibhidh gu Hebron, agus fichead fear
maille ris: agus rinn Daibhidh cuirm do

Abner agus do na daoinibh a *bha* maille ris.

21 Agus thubhairt Abner ri Daibhidh, Eiridh mi, agus falbhaidh mi, agus cruinnichidh mi Israel uile[b] dh'ionnsuidh mo thighearn' an rìgh, a chum gu-n dean iad coimhcheangal riut, agus gu-n rìghich thu os ceann gach ni a's miann le d'anam[c]: agus chuir Daibhidh Abner air falbh, agus dh'imich e ann an sìth.

22 Agus, feuch, thàinig seirbhisich Dhaibhidh agus Ioab o *ruagadh* buidhne, agus thug iad creach mhòr leo: (ach cha *robh* Abner maille ri Daibhidh, ann an Hebron; oir chuir e air falbh e, agus dh'imich e ann an sìth.)

23 Agus an uair a thàinig Ioab agus an armailt uile a *bha* maille ris, dh'innis iad do Ioab, ag ràdh, Thàinig Abner mac Neir a dh'ionnsuidh an rìgh, agus chuir e air falbh e, agus dh'imich e ann an sìth.

24 An sin thàinig Ioab a dh'ionnsuidh an rìgh, agus thubhairt e, Ciod e a rinn thu? feuch, thàinig Abner a d'ionnsuidh; c'ar son so a chuir thu air falbh e, agus gun amharus dh'imich e?

25 Is aithne dhuit Abner mac Neir, gur ann gu d' mhealladh a thàinig e, agus gu fios fhaghail air do dhol a mach agus do theachd a steach[f], agus gu fios fhaghail air gach *ni* a *tha* thu a' deanamh[g].

26 Agus an uair a thàinig Ioab a mach o Dhaibhidh, chuir e teachdairean an déigh Abneir, a thug air ais e o thobar Shirah: ach cha robh fios aig Daibhidh air.

27 Agus an uair a phill Abner gu Hebron, thug Ioab e a leth-taobh anns a' gheata[j] a labhairt ris ann an sìth; agus bhuail e 'n sin e fo 'n chùigeamh *aisne*, agus fhuair e bàs air son fola a bhràthar Asahel[k].

28 Agus 'n a dhéigh sin an uair a chuala Daibhidh *e*, thubhairt e, *Tha* mise agus mo rìoghachd neo-chiontach an làthair an Tighearna gu bràth o fhuil Abneir mhic Neir.

29 Fanadh i air ceann Ioaib[n], agus air tigh 'athar uile, agus na bitheadh a dhìth air tigh Ioaib neach air am bi silteach[p], no *'bhitheas* 'n a lobhar[q], no d'an éigin siubhal le bata, no 'thuiteas air claidheamh, no air am bi easbhuidh arain.

30 Mar sin mharbh Ioab agus a bhràthair Abisai Abner, a chionn gu-n do chuir esan gu bàs am bràthair Asahel aig Gibeon anns a' chath.

31 Agus thubhairt Daibhidh ri Ioab, agus ris an t-sluagh uile a *bha* maille ris, Reubaibh 'ur n-eudach[u], agus cuiribh sac-eudach umaibh[v], agus deanaibh caoidh roimh Abner. Agus lean rìgh Daibhidh *féin* an giùlan.

32 Agus dh'adhlaic iad Abner ann an Hebron: agus thog an rìgh suas a ghuth, agus ghuil e aig uaigh Abneir; agus ghuil an sluagh uile.

B.C. 1048.

[a] Gnà. 18. 7
Ier. 17. 11
[b] rann. 10, 12
[c] 1 Ri. 11. 37
[d] caib. 12. 17
[e] Bre. 20. 26
[f] 1 Sam. 29. 6
[g] Gen. 42. 9, 12
[h] caib. 19. 6, 7
[i] 1 Ri. 2. 5, 6, 33
Salm 7. 16
28. 4
62. 12
2 Tim. 4. 14
[j] caib. 20. 9, 10
1 Ri. 2. 5
[k] caib. 2. 23
[l] Esr. 4. 4
Isa. 13. 7
[m] Mat. 2. 3
[n] 1 Ri. 2. 32, 33
[o] Ios. 18. 25
[p] Lebh. 15. 2
[q] Lebh. 13. 2, &c.
[r] Neh. 11. 33
[s] caib. 9. 3
[t] 1 Sam. 29. 1, 11
[u] caib. 1. 2, 11
Ios. 7. 6
[v] Gen. 37. 34
[1] no, *Meri-baal, 1 Each. 8. 34; 9. 40.*

33 Agus rinn an rìgh caoidh os ceann Abneir, agus thubhairt e, An ann mar a bhàsaicheas amadan[a], a bhàsaich Abner?

34 Cha do cheangladh do làmhan, agus cha do chuireadh do chosan ann an gèimhlibh: mar a thuiteas duine roimh dhaoine aingidh, *mar sin* thuit thusa. Agus ghuil an sluagh uile a rìs os a cheann.

35 Agus an uair a thàinig an sluagh uile a thoirt air Daibhidh biadh itheadh[d], am feadh 's a b'e 'n là fathast a bh'ann mhionnaich Daibhidh, ag ràdh, Mar sin gu-n deanadh Dia riumsa, agus tuilleadh mar an ceudna, ma bhlaiseas mi aran no ni air bith eile, gus an téid a' ghrian fodha[e].

36 Agus thug an sluagh uile fainear *e*, agus bha e taitneach 'n an sùilibh; mar a bha gach *ni* a rinn an rìgh taitneach ann an sùilibh an t-sluaigh uile:

37 Oir thuig an sluagh uile agus Israel uile air an là sin, nach ann o'n rìgh a bha e Abner mac Neir a chur gu bàs.

38 Agus thubhairt an rìgh r'a sheirbhisich, Nach 'eil fhios agaibh gu-n do thuit uachdaran agus *duine* mòr an diugh ann an Israel?

39 Agus tha mise an diugh anmhunn, ged *tha* mi ungta a'm' rìgh; agus tha na daoine sin, mic Sheruiah, ro chruaidh air mo shon[h]: dìolaidh an Tighearna do fhear-deanamh an uilc a réir 'aingidheachd[i].

## CAIB. IV.

1 *Mharbh Baanah agus Rechab Isboset, agus thug iad a cheann a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron.* 9 *Dh'àithn Daibhidh an cur gu bàs.*

AGUS an uair a chuala mac Shauil gu-n d'fhuair Abner bàs ann an Hebron, dh'fhàs a làmhan fann[l], agus bha Israel uile fo bhuaireas[m].

2 Agus bha aig mac Shauil dithis fhear *a bha* 'n an ceannardaibh air buidhnibh; *b'e* ainm aoin diubh Baanah, agus ainm *an fhir* eile Rechab, mic Rimoin a' Bheerotaich, de chloinn Bheniamin: (oir mheasadh Beerot[o] mar an ceudna do Bheniamin:

3 Agus theich na Beerotaich gu Gitaim[r], agus tha iad 'n an luchd-cuairt an sin gu ruig an là 'n diugh :)

4 Agus bha aig Ionatan mac Shauil mac[s] *a bha* bacach, *agus* a bha cùig bliadhna dh'aois an uair a thàinig an sgeul mu Shaul agus Ionatan á Iesreel[t]; agus thog a bhanaltrum leatha e, agus theich i: agus an uair a rinn i cabhag gu teicheadh, thuit esan, agus rinneadh bacach e; agus *b'e* 'ainm Mephiboset[1].

5 Agus dh'imich mic Rimoin a' Bheerotaich, Rechab agus Baanah, agus thàinig iad mu theas an là gu tigh Isboseit, a bha 'n a luidhe air leabaidh mu mheadhon-là.

6 Agus, feuch, thàinig iad air an aghaidh gu meadhon an tighe, *mar gu-m*

*bitheadh iad* gu cruithneachd a thoirt leo,
agus bhuail iad e fo 'n chùigeamh *aisne*[a]:
agus chaidh Rechab agus a bhràthair
Baanah as:
7 Oir an uair a thàinig iad a steach
do'n tigh, bha esan 'n a luidhe air a
leabaidh 'n a sheòmar-codail, agus bhuail
iad e, agus mharbh iad e, agus chuir iad
an ceann deth, agus thug iad leo a cheann,
agus dh'imich iad rompa air slighe an
fhàsaich ré na h-oidhche.
8 Agus thug iad ceann Isboseit a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron, agus
thubhairt iad ris an rìgh, Feuch, ceann
Isboseit mhic Shauil do nàmhaid, a
dh'iarr d'anam[d]; agus thug an Tighearna
do m' thighearn' an rìgh dioghaltas air an
là 'n diugh air Saul agus air a shliochd.
9 Agus fhreagair Daibhidh Rechab agus
Baanah a bhràthair, mic Rimoin a' Bheer-
otaich, agus thubhairt e riu, *Mar* is beò
an Tighearn', a shaor m'anam as gach
uile airc[f],
10 An uair a dh'innis neach dhomh, ag
ràdh[g], Feuch, tha Saul marbh, (agus e a'
meas gu-n robh e 'toirt deadh sgeoil leis,)
rug mi air, agus mharbh mi e ann an
Siclag, an uair *a shaoil* e gu-n tugainn
luigheachd dha air son a sgeoil:
11 Nach mò gu mòr, an uair a mharbh
daoine aingidh duine ionraic 'n a thigh
féin air a leabaidh? agus a nis nach iarr
mi 'fhuil-san air 'ur làimh-se[h], agus nach
toir mi bhàrr na talmhainn sibh?
12 Agus dh'àithn Daibhidh d'a ògan-
aich, agus mharbh siad iad[j], agus ghearr
iad dhiubh an làmhan agus an cosan, agus
chroch iad suas *iad* os ceann an tobair
ann an Hebron; agus ghabh iad ceann
Isboseit, agus dh'adhlaic iad e ann an
àit-adhlacaidh Abneir[k] ann an Hebron.

## CAIB. V.

1 *Thàinig treubhan Israeil, a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron, agus dh'ung iad e 'n a rìgh os an ceann.* 6 *Ghlac e Sion, agus ghabh e còmhnuidh ann.* 17 *Bhuail e na Philistich aig Baal-perasim, agus a rìs aig craobhan nan smeur.*

AN sin thàinig uile threubhan Israeil[m]
a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron,
agus labhair iad, ag ràdh, Feuch, *is* sinne
do chnàimh agus d'fheòil[n].
2 Mar an ceudna roimhe so, 'n uair a
bha Saul 'n a rìgh os ar ceann, bu tusa
an ti a threòraich a mach agus a thug a
steach Israel[o]: agus thubhairt an Tigh-
earna riut, Beathaichidh tu mo shluagh
Israel[p], agus bithidh tu a'd' cheannard air
Israel[q].
3 Agus thàinig uile sheanairean Israeil
a dh'ionnsuidh an rìgh gu Hebron, agus
rinn rìgh Daibhidh coimhcheangal riu[t]
ann an Hebron 'am fianuis an Tighearn':
agus dh'ung iad Daibhidh 'n a rìgh air
Israel.
4 *Bha* Daibhidh deich bliadhna fichead

B.C. 1048.

[a] caib. 2. 23
[b] 1 Each. 29. 27
[c] Ios. 15. 63
[d] 1 Sam. 19. 2; 10. 11; 23. 15; 25. 29; Salm 63. 9, 10; 71. 24
[e] 1 Ri. 8. 1
[f] Gen. 48. 16; 1 Sam. 26. 24; 1 Ri. 1. 29; Salm 31. 7; 34. 6, 7, 17
[g] caib. 1. 2-16
[h] Gen. 9. 5, 6
[i] 1 Ri. 5. 1
[j] caib. 1. 15
[k] caib. 3. 52
[l] Deut. 17. 17; 1 Each. 14. 3
1 no, *Simea*, *1 Each. 3. 5.*
[m] 1 Each. 11. 1
2 no, *Elisama*, *1 Each. 3. 6.*
[n] Bre. 9. 2
3 no, *Beeliada*, *1 Each. 14. 7.*
[o] 1 Sam. 18. 13
[p] Salm 78. 70-72
[q] Isa. 55. 4
[r] caib. 23. 14
[s] 1 Each. 11. 15
[t] 2 Ri. 11. 17; Neh. 9. 38
[u] Ios. 15. 8
[v] Seum. 4. 15

a dh'aois an uair *a thòisich* e air rìogh-
achadh; agus rìghich e dà fhichead
bliadhna[b].
5 Ann an Hebron rìghich e os ceann
Iudah seachd bliadhna agus sè mìosan;
agus ann an Ierusalem rìghich e trì
bliadhna deug 'ar fhichead os ceann
Israeil uile agus Iudah.
6 Agus dh'imich an rìgh agus a dhaoine
gu Ierusalem[c], a dh'ionnsuidh nan Iebus-
ach, luchd-àiteachaidh na tìre, a labhair
ri Daibhidh, ag ràdh, Cha tig thu a steach
an so mur toir thu air falbh na doill agus
na bacaich; ag ràdh, Cha tig Daibhidh a
steach an so.
7 Gidheadh, ghlac Daibhidh daingneach
Shioin[e]: *is* e sin baile Dhaibhidh.
8 Agus thubhairt Daibhidh air an là
sin, Ge b'e neach a ruigeas a' chlais-uisge,
agus a bhuaileas na h-Iebusaich, agus na
bacaich, agus na doill, air am bheil fuath
aig anam Dhaibhidh, *bithidh esan 'n a
cheannard*: uime sin thubhairt iad, Cha
tig an dall agus am bacach a steach do'n
tigh.
9 Agus ghabh Daibhidh còmhnuidh
anns an daingneach, agus thug e Baile
Dhaibhidh mar ainm air; agus thog
Daibhidh *aitreabh* mu'n cuairt, o Mhilo
agus air an taobh a stigh.
10 Agus chaidh Daibhidh air 'aghaidh,
a' fàs mòr; agus *bha* 'n Tighearna Dia
nan sluagh maille ris.
11 Agus chuir Hiram rìgh Thiruis
teachdairean a dh'ionnsuidh Dhaibhidh[i],
agus fiodh seudair, agus saoir, agus
clachairean; agus thog iad tigh do
Dhaibhidh.
12 Agus thuig Daibhidh gu-n do
dhaingnich an Tighearn' e 'n a rìgh air
Israel, agus gu-n d'àrdaich e a rìoghachd
air son a shluaigh Israeil.
13 Agus ghabh Daibhidh *dha féin* tuill-
eadh choimhleabach agus bhan á Ieru-
salem[l], an déigh dha teachd á Hebron:
agus rugadh fathast mic agus nigheana
do Dhaibhidh.
14 Agus *is* iad so an ainmean-san, a
rugadh dha ann an Ierusalem; Samuah[1],
agus Sobab, agus Natan, agus Solamh,
15 Agus Ibhar, agus Elisua[2], agus
Nepheg, agus Iaphia,
16 Agus Elisama, agus Eliada[3], agus
Eliphalet.
17 Ach an uair a chuala na Philistich
gu-n d'ung iad Daibhidh 'n a rìgh air
Israel, thàinig na Philistich uile nìos
a dh'iarraidh Dhaibhidh; agus chuala
Daibhidh *sin*, agus chaidh e sìos do'n
daingneach[r].
18 Agus thàinig na Philistich[s], agus
sgaoil siad iad féin ann an gleann Re-
phaim[u].
19 Agus dh'fhiosraich Daibhidh de'n
Tighearn'[v], ag ràdh, An téid mi suas a
dh'ionnsuidh nam Philisteach? an toir thu
thairis iad a m' làimh? Agus thubhairt

an Tighearna ri Daibhidh, Gabh suas;
oir gu cinnteach bheir mi thairis na
Philistich a d' làimh.
20 Agus thàinig Daibhidh gu Baal-
perasim, agus bhuail Daibhidh iad an sin,
agus thubhairt e, Bhris an Tighearn' o
'chéile mo naimhdean a'm' fhianuis, mar
bhriseadh uisgeachan. Uime sin thug e
Baal-perasim[1] mar ainm air an àite sin.
21 Agus dh'fhàg iad an sin an dealbhan,
agus loisg Daibhidh agus a dhaoine iad.
22 Agus thàinig na Philistich a nìos a
rìs, agus sgaoil siad iad féin ann an gleann
Rephaim.
23 Agus an uair a dh'fhiosraich Daibh-
idh de'n Tighearna, thubhairt e, Cha
téid thu suas; ach gabh mu'n cuairt air
an cùlaobh, agus thig orra fa chomhair
chraobh nan smeur.
24 Agus an uair a chluinneas tu fuaim
siubhail ann am mullach chraobh nan
smeur, an sin gluaisidh tu thu féin; oir
an sin théid an Tighearna mach romhad,
a bhualadh feachd nam Philisteach.
25 Agus rinn Daibhidh mar sin, mar a
dh'àithn an Tighearna dha: agus bhuail
e na Philistich o Gheba[d], gus an tig thu
gu Gaser.

## CAIB. VI.

1 *Thug Daibhidh an àirc o Chiriat-iearim gu Sion.* 6 *Bhuail Dia Usah a chionn gu-n do ghabh e greim dhith.* 16 *Rinn Michal tàir air Daibhidh.*

AGUS chruinnich Daibhidh fathast 'an
ceann a chéile *fir* thaghta Israeil
uile, deich mìle fichead.
2 Agus dh'éirich Daibhidh, agus chaidh
e, agus an sluagh uile a *bha* maille ris, o
Bhaal[2] Iudah, a thabhairt suas á sin àirc'
Dhé, air an gairmear ainm Thighearna
nan sluagh, a ghabhas còmhnuidh *eadar*
na ceruban.
3 Agus chuir iad àirc Dhé air feun
nomha, agus thug iad i á tigh Abinadaib
a *bha* ann an Gibeah: agus dh'iomain
Usah agus Ahio, mic Abinadaib, am feun
nomha maille ri àirc Dhé.
4 Agus dh'imich Ahio roimh an àirc.
5 Agus chluich Daibhidh agus tigh
Israeil uile 'am fianuis an Tighearn' air
gach *inneal-ciuil* a dh'fhiodh giuthais,
eadhon air clàrsaichibh, agus air saltair-
ibh, agus air nabalaibh, agus air tiompan-
aibh, agus air ciombalaibh.
6 Agus an uair a thàinig iad gu urlar-
bualaidh Nachoin[m], chuir Usah a mach
*a làmh*[n] a dh'ionnsuidh àirce Dhé, agus
ghabh e greim dhith; oir chuir na daimh
air chrith i.
7 Agus las corruich an Tighearn' an
aghaidh Usah, agus bhuail Dia an sin e
air son *a* dhànadais; agus fhuair e bàs
an sin làimh ri àirc Dhé.
8 Agus bha doilgheas air Daibhidh, do
bhrìgh gu-n d'rinn an Tighearna briseadh
air Usah: agus thug e Peres-usah[3] mar
ainm air an àite sin gu ruig an là 'n
diugh.
9 Agus bha eagal air Daibhidh roimh
an Tighearn'[a] air an là sin, agus thubhairt
e, Cionnus a thig àirc an Tighearn'a m'
ionnsuidh-sa?
10 Agus cha b'àill le Daibhidh àirc an
Tighearn' a thionndadh d'a ionnsuidh
féin gu baile Dhaibhidh: ach thug
Daibhidh a leth-taobh i gu tigh Obed-
edoim a' Ghitich.
11 Agus dh'fhan àirc an Tighearn' ann
an tigh Obed-edoim a' Ghitich tri mìosan:
agus bheannaich an Tighearn' Obed-edom,
agus a thigh uile.
12 Agus dh'innseadh do rìgh Daibhidh,
ag ràdh, Bheannaich an Tighearna tigh
Obed-edoim, agus gach ni a *bhuineas* da,
air son àirc' Dhé[b]. Uime sin dh'fhalbh
Daibhidh, agus thug e nìos àirc Dhé á
tigh Obed-edoim gu baile Dhaibhidh, le
gairdeachas.
13 Agus an uair a dh'imich iadsan a
ghiùlain àirc an Tighearna[c] sè ceuman,
dh'ìobair e tairbh agus *beathaichean*
reamhra.
14 Agus dhanns Daibhidh[e] le 'uile
neart 'am fianuis an Tighearn', agus
*bha* Daibhidh crioslaichte le ephod lìn-
eudaich[f].
15 Agus thug Daibhidh[g] agus uile
thigh Israeil a nìos àirc an Tighearna le
iolaich[h], agus le fuaim trompaide.
16 Agus an uair a bha àirc an Tighearn'
a' teachd a steach gu baile Dhaibhidh,
dh'amhairc Michal nighean Shauil troimh
uinneig, agus chunnaic i rìgh Daibhidh
a' leumnaich agus a' dannsadh 'am fianuis
an Tighearn', agus rinn i tàir air 'n a
cridhe.
17 Agus thug iad a steach àirc an
Tighearn'[i], agus chuir iad suas i 'n a
h-àit, ann am meadhon a' phàilliuin a
shuidhich Daibhidh air a son: agus thug
Daibhidh suas ìobairtean-loisgte[j] 'am
fianuis an Tighearn', agus ìobairtean-sìth.
18 Agus an uair a chuir Daibhidh
crìoch air ìobairtean-loisgte a thoirt suas,
agus ìobairtean-sìth, bheannaich e an
sluagh ann an ainm Thighearna nan
sluagh[k].
19 Agus roinn e air an t-sluagh uile[l],
*eadhon* air uile chomhchruinneachadh
Israeil, eadar fhearaibh agus mhnathan,
do gach neach breacag arain, agus mìr
maith *feòla*, agus copan *fìona*: agus
dh'fhalbh an sluagh uile, gach neach d'a
thigh féin.
20 Agus phill Daibhidh a bheannach-
adh a theaghlaich[o]: agus thàinig Michal
nighean Shauil a mach an coinneamh
Dhaibhidh, agus thubhairt i, Cia urram-
ach a bha rìgh Israeil an diugh, a rùisg e
féin an diugh[p] ann an sùilibh bhanoglach
a sheirbhiseach, mar a rùisgeas aon de
na daoinibh eutrom e féin!
21 Agus thubhairt Daibhidh ri Michal,

B.C. 1042.

[a] Salm 119. 120
[1] 's e sin, *còmhnard nam bris-idhean.*
[b] Mat. 10. 42
[c] 1 Each. 15. 2, 15, &c.
[d] 1 Each. 14. 16, *Gibeon*
[e] Salm 30. 11 150. 4
[f] 1 Sam. 2. 18, 28
[g] Salm cxxxii.
[h] Salm 47. 1
[2] no, *Baal-ah;* 's e sin, *Ciriat-iearim.*
[i] 1 Each. 16. 1
[j] 1 Ri. 8. 5, 63
[k] Ecs. 39. 43 1 Ri. 8. 55
[l] 2 Each. 30. 24 35. 7, 8, 12 Neh. 8. 10
[m] 1 Each. 13. 9, *Chidon*
[n] Air. 4. 15
[o] Salm xxx. 101. 2
[p] rann. 14, 16 1 Sam. 19. 24
[3] 's e sin, *briseadh Usah.*

*Is ann a bha e* 'am fianuis an Tighearn', a thagh mise roimh d'athair[a], agus roimh a thigh uile, chum m'orduchadh a'm' cheannard air sluagh an Tighearn', air Israel: uime sin chluich mise 'am fianuis an Tighearn'.

22 Agus bithidh mi fathast na's tàireile na so, agus bithidh mi ìosal a'm' shùilibh féin; agus aig na banoglaich mu-n do labhair thu, aca-san gheibh mi urram.

23 Agus cha robh duine-cloinne aig Michal nighean Shauil gu là a bàis[d].

## CAIB. VII.

1 *Thoirmisg Natan do Dhaibhidh tigh a thogail do Dhia.* 12 *Gheall Dia dha sochairean agus beannachadh 'n a shliochd.* 18 *Urnuigh agus buidheachas Dhaibhidh.*

AGUS an uair a shuidh an rìgh 'n a thigh[g], agus a thug an Tighearna fois dha o a naimhdibh uile mu'n cuairt,

2 Thubhairt an rìgh ri Natan am fàidh, Feuch a nis, tha mise a'm' chòmhnuidh ann an tigh seudair[i], ach tha àirc Dhé 'n a còmhnuidh an taobh a stigh de chùirteinibh[j].

3 Agus thubhairt Natan ris an rìgh, Falbh, dean gach ni a tha ann ad chridhe; oir *tha* an Tighearna maille riut.

4 Agus air an oidhche sin féin thàinig focal an Tighearna gu Natan, ag ràdh,

5 Falbh agus innis do m'òglach Daibhidh, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, An tog thusa tigh dhomh-sa[l], a chum gu-n gabhainn còmhnuidh ann?

6 Oir cha do ghabh mise còmhnuidh ann an tigh o'n là anns an d'thug mi nìos clann Israeil as an Eiphit, eadhon gus an là 'u diugh, ach bha mi ag imeachd ann am bùth agus ann am pàilliun.

7 Anns gach *àite* d'an d'imich mi maille ri cloinn Israeil uile[n], an do labhair mi focal ri aon air bith de bhreitheamhnaibh Israeil, d'an d'àithu mi mo shluagh Israel a bheathachadh[p], ag ràdh, C'ar son nach tog sibh dhomh-sa tigh seudair?

8 A nis uime sin, mar so their thu ri m' sheirbhiseach Daibhidh, Mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, Thug mise thu o mhainnir nan caorach, o bhi 'leantuinn nan caorach, gu bhi ann ad cheannard air mo shluagh, air Israel:

9 Agus bha mi maille riut anns gach *àite* d'an deachaidh tu[s], agus ghearr mi as do naimhdean uile o d'fhianuis[t], agus rinn mi dhuit ainm mòr[u], mar ainm nan *daoine* mòra a *tha* air an talamh.

10 Agus orduichidh mi àit air son mo shluaigh Israeil, agus suidhichidh mi iad[w], agus gabhaidh iad còmhnuidh 'n an àite féin, agus cha ghluaisear iad na's mò: agus cha sàraich clann na h-aingidheachd iad tuilleadh mar air tùs[y],

11 Agus o'n àm anns an d'àithn mi breitheamhna 'bhi os ceann mo shluaigh Israeil: agus bheir mi dhuit fois o d' naimhdibh gu léir. Mar an ceudna tha'n Tighearn' ag innseadh dhuit, gu-n dean an Tighearna tigh dhuit[b].

12 Agus an uair a choimhlionar do làithean, agus a choidileas tu maille ri d'aithrichibh, togaidh mi suas do shliochd a'd' dhéigh[c], a thig a mach á d'innibh; agus daingnichidh mi a rìoghachd.

13 Togaidh esan tigh do m'ainm-sa, agus daingnichidh mise rìgh-chaithir a rìoghachd gu bràth.

14 Bithidh mi a'm' athair aige-san[e], agus bithidh esan 'n a mhac agamsa: ma ni e aingidheachd, smachdaichidh mi e le slait dhaoine, agus le buillibh chloinn nan daoine:

15 Ach cha-n imich mo thròcair air falbh uaith[f], mar a thug mi air falbh *i* o Shaul, a chuir mi air falbh o d'fhianuis-sa.

16 Agus *bithidh* do thigh seasmhach, agus do rìoghachd gu bràth a'm' fhianuis-sa: bithidh do rìgh-chaithir daingean gu bràth[h].

17 A réir nam briathra so uile, agus a réir an taisbeanaidh so uile, mar sin labhair Natan ri Daibhidh.

18 An sin chaidh rìgh Daibhidh a stigh, agus shuidh e 'am fianuis an Tighearn', agus thubhairt e, Cò mise[k], O Thighearna Dhé? agus ciod e mo thigh, gu-n d'thug thu mi gu ruige so?

19 Agus bu bheag an ni so fathast a'd' shùilibh-sa, a Thighearna Dhé: ach labhair thu mar an ceudna 'thaobh tighe do sheirbhisich ré aimsir fhada ri teachd: agus an e so gnàth duine, a Thighearna Dhé?

20 Agus ciod tuilleadh a dh'fheudas Daibhidh a ràdh riut? oir is aithne dhuit do sheirbhiseach, a Thighearna Dhé.

21 Air son d'fhocail[m], agus a réir do chridhe féin, rinn thu na nithe mòra so uile, a thoirt air do sheirbhiseach eòlas a ghabhail *orra*.

22 Uime sin tha thu mòr[o], a Thighearna Dhé: oir cha-*n 'eil* neach ann cosmhuil riut[q], agus cha-n 'eil Dia ann ach thusa, a réir gach *ni* a chuala sinn le'r cluasaibh.

23 Agus cia an cinneach air thalamh cosmhuil ri d' shluagh-sa[r], cosmhuil ri Israel, a chaidh Dia a shaoradh mar shluagh dha féin, agus a dheanamh ainme dha féin, agus a dheanamh air an son nithe mòra, agus uamhasach, air son do thìre, 'am fianuis do shluaigh a shaor thu dhuit féin as an Eiphit, o na cinneachaibh agus *o'n* diathaibh?

24 Oir dhaingnich thu dhuit féin do shluagh Israel[v], *gu bhi* 'n an sluagh dhuit gu bràth; agus tha thusa, a Thighearn', a'd' Dhia aca[x].

25 Agus a nis, a Thighearna Dhé, am focal a labhair thu a thaobh do sheirbhisich, agus a thaobh a thighe, dean seasmhach *e* gu bràth; agus dean mar a thubhairt thu.

R.C. 1042.

[a] 1 Sam. 13. 14; 15. 28
[b] 1 Ri. 11. 38
[c] 1 Ri. 8. 20; Salm 132. 11, 12
[d] 1 Sam. 15. 35
[e] Salm 89. 20-37
[f] 1 Ri. 11. 13, 34
[g] 1 Each. 17. 1
[h] Eoin 12. 34; Eabh. 1. 8
[i] caib. 5. 11
[j] Ecs. 26. 1, &c. 40. 21
[k] Gen. 32. 10; Eph. 3. 8
[l] 1 Ri. 5. 3; 8. 16-19; 1 Each. 22. 8; 28. 3, &c.
[m] Salm 138. 2; Ese. 36. 22, 32
[n] Lebh. 26. 11, 12; Deut. 23. 14; 2 Cor. 6. 16
[o] Ier. 10. 6, 7
[p] caib. 5. 2; Salm 78. 71, 72; Ier. 3. 15; Mat. 2. 6; Gnio. 20. 28; 1 Pead. 5. 2
[q] Isa. 45. 5, 18, 22
[r] Salm 147. 20
[s] caib. 5. 10; 1 Sam. 18. 14
[t] Salm 18. 37-42
[u] Gen. 12. 2
[v] Deut. 26. 18
[w] Salm 44. 2; Ier. 24. 6
[x] Salm 48. 14
[y] Ese. 28. 24; Tais. 21. 4

26 Agus àrdaichear d'ainm gu bràth, ag ràdh, *Is* e Tighearna nan sluagh a's Dia os ceann Israeil : agus bitheadh tigh do sheirbhisich Dhaibhidh daingean a'd' fhianuis :

27 Oir dh'fhoillsich[2] thusa, a Thighearna nan sluagh, a Dhé Israeil, do d' sheirbhiseach, ag ràdh, Togaidh mi tigh dhuit; uime sin fhuair do sheirbhiseach *'n a* chridhe an urnuigh so a dheanamh riut.

28 Agus a nis, a Thighearna Dhé, *is* tu féin Dia, agus is iad do bhriathran an fhìrinn[b], agus gheall thu am maitheas so do d' sheirbhiseach :

29 A nis uime sin gu ma toil leat tigh do sheirbhisich a bheannachadh, a chum gu mair e gu bràth a'd' fhianuis : oir labhair thusa e, a Thighearna Dhé, agus le d' bheannachadh beannaichear tigh do sheirbhisich gu bràth[d].

## CAIB. VIII.

1 *Bhuail Daibhidh na Philistich, agus thug e na Moabaich fo chìs.* 3 *Bhuail e Hadadeser agus na Sirianaich.* 9 *Chuir Toi a mhac le tiodhlacaibh d'a ionnsuidh.* 11 *Choisrig e iad do'n Tighearn'.* 14 *Shuidhich e freiceadain ann an Edom.*

AGUS an déigh so bhuail Daibhidh na Philistich[h], agus cheannsaich e iad : agus ghlac Daibhidh Meteg-amah á làimh nam Philisteach.

2 Agus bhuail e na Moabaich[j], agus thomhais e iad le cord[l], 'g an tilgeadh sìos gu làr : eadhon le dà chord thomhais e a thabhairt bàis, agus le aon chord iomlan a ghleidheadh beò. Agus bha na Moabaich 'n an seirbhisich aig Daibhidh[o], *agus* thug iad tiodhlaca leo[p].

3 Bhuail Daibhidh mar an ceudna Hadadeser[4] mac Rehoib, rìgh Shobah, 'n uair a chaidh e a chosnadh a chrìche air a h-ais aig amhainn Euphrates.

4 Agus thug Daibhidh uaith mìle *carbad*[q], agus seachd ceud marcach, agus fichead mìle coisiche : agus ghearr Daibhidh speirean *each* nan carbad uile[r], ach dh'fhàg e dhiubh *dìol* cheud carbad.

5 Agus an uair a thàinig Sirianaich Dhamascuis a chuideachadh le Hadadeser rìgh Shobah[s], bhuail Daibhidh de na Sirianaich dà mhìle 'ar fhichead fear.

6 An sin chuir Daibhidh freiceadain ann an Siria Dhamascuis : agus bha na Sirianaich 'n an seirbhisich aig Daibhidh, *agus* thug iad leo tiodhlacan : agus ghléidh an Tighearna Daibhidh gach taobh a chaidh e[u].

7 Agus ghabh Daibhidh na sgiathan òir a bh'aig seirbhisich Hadadeseir, agus thug e iad gu Ierusalem.

8 Agus o Bhetah[5], agus o Bherotai[6], bailtibh Hadadeseir, thug rìgh Daibhidh ro mhòran umha.

9 An uair a chuala Toi[7] rìgh Hamait gu-n do bhuail Daibhidh sluagh Hadadeseir uile,

B.C. 1040.

[1] *Hadoram, 1 Each. 18. 10.*
[2] *dh'fhosgail thu cluas, 1 Sam. 9. 15; Salm 40. 6.*
[a] 1 Ri. 7. 51; 1 Each. 18. 11; 26. 26
[b] Eoin 17. 17
[3] no, *nan Sirianach.*
[c] Salm lx. 2 Ri. 14. 7
[d] caib. 22. 51
[e] Gen. 27. 29; Air. 24. 18
[f] Salm 121. 4-8
[g] Salm 72. 2; 89. 14; Ier. 22. 15, 16; Am. 5. 15, 24
[h] 1 Each. 18. 1
[i] 1 Ri. 4. 3
[j] Air. 24. 17
[k] 1 Each. 24. 3
[l] caib. 12. 31
[m] 1 Each. 18. 17
[n] 1 Sam. 30. 14
[o] rann. 6, 14
[p] 1 Sam. 10. 27; Salm 72. 10
[4] *Hadarezer, 1 Each. 18. 3.*
[q] 1 Each. 18. 4
[r] Ios. 11. 6, 9
[s] 1 Ri. 11. 23
[t] 1 Sam. 20. 14; Gnà. 27. 10
[u] rann 14
[v] caib. 4. 4
[5] no, *Tibhath.*
[6] no, *Chun, 1 Each. 18. 8.*
[w] caib. 17. 27
[7] *Tou, 1 Each. 18. 9.*
[8] *Meribaal, 1 Each. 8. 34.*

10 An sin chuir Toi a mhac Ioram[1] gu rìgh Daibhidh, a chur fàilte air, agus g'a bheannachadh, a chionn gu-n do chog e ri Hadadeser, agus gu-n do bhuail se e : (oir bha cogadh aig Hadadeser ri Toi :) agus 'n a làimh bha soithichean airgid, agus soithichean òir, agus soithichean umha.

11 Iad sin mar an ceudna choisrig[a] rìgh Daibhidh do'n Tighearna, maille ris an airgiod agus ris an òr a choisrig e o na h-uile chinneachaibh a cheannsaich e ;

12 O Shiria, agus o Mhoab, agus o chloinn Amoin, agus o na Philistich, agus o Amalec, agus o chreich Hadadeseir, mhic Rehoib, rìgh Shobah.

13 Agus fhuair Daibhidh ainm *dha féin*, an uair a phill e o bhualadh nan Edomach[3] ann an gleann an t-salainn[c], ochd mìle deug *fear*.

14 Agus chuir e freiceadain ann an Edom : air feadh Edoim uile chuir e freiceadain ; agus bha na h-Edomaich uile 'n an seirbhisich aig Daibhidh[e] : agus ghléidh an Tighearna Daibhidh gach taobh a chaidh e[f].

15 Agus rìghich Daibhidh air Israel uile ; agus rinn Daibhidh breitheanas agus ceartas d'a shluagh uile[g].

16 Agus *bha* Ioab mac Sheruiah os ceann na h-armailte ; agus *bha* Iehosaphat mac Ahiluid 'n a sheanachaidh[i] ;

17 Agus *bha* Sadoc[k] mac Ahituib, agus Ahimelech mac Abiatair 'n an sagartaibh ; agus Seraiah 'n a sgrìobhaiche ;

18 Agus *bha* Benaiah[m] mac Iehoiada os ceann nan Cereteach[n] agus nam Peleteach : agus bha mic Dhaibhidh 'n an àrd uachdarain.

## CAIB. IX.

1 *Chuir Daibhidh fios air Mephiboset, agus nochd e caoimhneas da air son 'athar Ionatain.* 7 *Dh'aisig e dha am fearann a bhuineadh do Shaul.* 9 *Dh'orduich e do Shiba a threabhadh air a shon.*

AGUS thubhairt Daibhidh, Am bheil fathast neach air bith a dh'fhàgadh de thigh Shauil, a chum gu nochd mi dha caoimhneas air son Ionatain ?

2 Agus *bha* aig tigh Shauil seirbhiseach, d'am *b'*ainm Siba[t] : agus an uair a ghairm iad e chum Dhaibhidh, thubhairt an rìgh ris, An tusa Siba ? Agus thubhairt esan, *Is e* do sheirbhiseach *a th'ann.*

3 Agus thubhairt an rìgh, Nach *'eil* fathast neach air bith de thigh Shauil, a chum gu nochd mi dha caoimhneas Dhé ? Agus thubhairt Siba ris an rìgh, *Tha* fathast mac aig Ionatan, *a tha* bacach[v].

4 Agus thubhairt an rìgh ris, C'àit *am bheil* e ? Agus thubhairt Siba ris an rìgh, Feuch, *tha* e ann an tigh Mhachir[w], mhic Amieil, ann an Lo-debar.

5 Agus chuir rìgh Daibhidh *fios air*, agus thug se e á tigh Mhachir, mhic Amieil, o Lo-debar.

6 A nis an uair a thàinig Mephiboset[8],

mac Ionatain, mhic Shauil, a dh'ionn-
suidh Dhaibhidh, thuit e air 'aghaidh,
agus rinn e ùmhlachd. Agus thubhairt
Daibhidh, A Mhephiboset! Agus fhreag-
air esan, Feuch, do sheirbhiseach.
7 Agus thubhairt Daibhidh ris, Na
bitheadh eagal ort; oir gu cinnteach
nochdaidh mise dhuit caoimhneas air son
d'athar Ionatain, agus aisigidh mi dhuit
uile fhearann d'athar Shauil, agus ithidh
tu aran aig mo bhòrd-sa an còmhnuidh.
8 Agus chrom se e féin, agus thubhairt
e, Cò e do sheirbhiseach, gu-n amhairc-
eadh tusa air cù marbh[c], cosmhuil riumsa?
9 An sin ghairm an rìgh air Siba òglach
Shauil, agus thubhairt e ris, Gach ni a
bhuineadh do Shaul, agus d'a thigh uile,
thug mi do mhac do mhaighstir[e].
10 Agus treabhaidh tusa am fearann
air a shon, thu féin, agus do mhic, agus
do sheirbhisich, agus bheir thu a stigh
*an toradh* a chum gu-m bi biadh aig mac
do mhaighstir a dh'itheas e: ach ithidh
Mephiboset mac do mhaighstir aran an
còmhnuidh aig mo bhòrd-sa[h]. A nis bha
aig Siba cùig mic dheug[i] agus fichead
seirbhiseach.
11 An sin thubhairt Siba ris an rìgh,
A réir gach ni a dh'àithn mo thighearn'
an rìgh d'a sheirbhiseach, mar sin ni do
sheirbhiseach: a thaobh Mhephiboset,
ithidh esan aig a bhòrd-san, mar aon de
mhic an rìgh.
12 Agus *bha* aig Mephiboset mac òg,
d'am *b*'ainm Micah[k]: agus *bha* iadsan
uile a ghabh còmhnuidh ann an tigh
Shiba 'n an seirbhisich do Mhephiboset.
13 Agus chòmhnuich Mephiboset ann
an Ierusalem; oir dh'ith e an còmhnuidh
aig bord an rìgh[l]: agus bha e bacach air
a dhà chois.

## CAIB. X.

1 *Bhuin Hanun gu h-olc ri teachdairibh Dhaibhidh.* 6 *Bhuail Ioab agus Abisai na h-Amonaich.* 15 *Cheannsaich Daibhidh na Sirianaich.*

AGUS 'n a dhéigh so[p] fhuair rìgh
chloinn Amoin bàs, agus rìghich a
mhac Hanun 'n a àit.
2 An sin thubhairt Daibhidh, Nochd-
aidh mi caoimhneas do Hanun mac
Nahais, mar a nochd 'athair-san caoimh-
neas dhomh-sa. Agus chuir Daibhidh
uaith a sheirbhisich, a thoirt sòlais da
air son 'athar. Agus thàinig seirbhisich
Dhaibhidh a steach do thìr chloinn
Amoin.
3 Agus thubhairt ceannardan chloinn
Amoin ri Hanun an tighearn', An saoil
thu gur ann a chum urram a thabhairt
do d'athair, a chuir Daibhidh a d'ionn-
suidh luchd-sòlais? nach ann a rannsach-
adh a' bhaile[r], agus a ghabhail beachd
air, agus g'a sgrios, a chuir Daibhidh a
sheirbhisich a d'ionnsuidh?
4 Uime sin ghlac Hanun seirbhisich
Dhaibhidh, agus bhearr e *dhiubh* leth am
feusaig, agus ghearr e an eudach 's a'
mheadhon, gu ruig am màsan[a]; agus
chuir e air falbh iad.
5 Agus an uair a dh'innseadh sin do
Dhaibhidh chuir e *daoine* 'n an coinneamh,
a chionn gu-n robh nàire mhòr air na
daoinibh: agus thubhairt an rìgh, Fanaibh
ann an Iericho gus am fàs 'ur feusag, agus
*an sin* pillibh.
6 Agus an uair a chunnaic clann Amoin
gu-n robh iad gràineil[1] 'am fianuis Dhaibh-
idh[b], chuir clann Amoin *teachdairean*
uatha, agus thuarasdalaich iad Sirian-
aich Bhet-rehoib[d], agus Sirianaich Shoba,
fichead mìle coisiche, agus o rìgh Mhaacah
mìle fear, agus o Istob[2] dà mhìle dheug
fear.
7 Agus an uair a chuala Daibhidh *sin*,
chuir e mach Ioab, agus uile shluagh nan
daoine treuna[f].
8 Agus thàinig clann Amoin a mach,
agus chuir iad an cath 'an ordugh aig dol
a stigh a' gheata: agus *bha* Sirianaich
Shoba[g], agus Rehoib, agus Istoib, agus
Mhaacah, leo féin anns a' mhachair.
9 Agus an uair a chunnaic Ioab gu-n
robh aghaidh a' chatha ris air a bheul-
aobh agus air a chùlaobh, thagh e mach
*cuid* a dh'uile *dhaoinibh* taghta Israeil,
agus chuir e ann an ordugh catha *iad* an
aghaidh nan Sirianach[j]:
10 Agus a' chuid eile de'n t-sluagh thug
e thairis do làimh a bhràthar Abisai, a
chum gu-n cuireadh e 'an ordugh *iad* an
aghaidh chloinn Amoin.
11 Agus thubhairt e, Ma bhitheas na
Sirianaich na's treise na mise, an sin ni
thusa còmhnadh riumsa; ach ma bhitheas
clann Amoin na's treise na thusa an sin
thig mise a dheanamh còmhnaidh riutsa.
12 Bi misneachail[m], agus bitheamaid
gaisgeil[n] air son ar sluaigh, agus air son
bhailtean ar Dé; agus deanadh an Tigh-
earn' an *ni a tha* maith 'n a shùilibh[o].
13 Agus thàinig Ioab am fagus, agus
an sluagh a *bha* maille ris, gu cath an
aghaidh nan Sirianach: agus theich iad
roimhe[q].
14 Agus an uair a chunnaic clann
Amoin gu-n do theich na Sirianaich, an
sin theich iadsan mar an ceudna roimh
Abisai, agus chaidh iad a steach do'n
bhaile: agus phill Ioab o chloinn Amoin,
agus thàinig e gu Ierusalem.
15 Agus an uair a chunnaic na Sirian-
aich gu-n do bhuaileadh iad roimh Israel,
chruinnich siad iad féin 'an ceann a
chéile.
16 Agus chuir Hadadeser *fios uaith*,
agus thug e mach na Sirianaich a *bh*'air an
taobh thall de'n amhainn[3], agus thàinig
iad gu Helam; agus *chaidh* Sobach
ceannard armailte Hadareseir rompa.
17 Agus an uair a dh'innseadh sin do
Dhaibhidh, chruinnich e Israel uile 'an
ceann a chéile, agus chaidh e thar Iordan,
agus thàinig e gu Helam; agus chuir na

R.C. 1037.

a Isa. 20. 4; 47. 2
1 *breun.*
b Gen. 34. 30; Ecs. 5. 21; 1 Sam. 13. 4
c caib. 16. 9
d caib. 8. 3, 5
2 no, *o fheara Thoib, Bre. 11. 3, 5.*
e caib. 19. 29
f caib. 23. 8
g rann 6
h rann. 7, 13
i caib. 19. 17
j Ios. 8. 21, 22
k 1 Each. 8. 34
l 2 Ri. 25. 29
m Deut. 31. 6; Ios. 1. 6, 7, 9; Neh. 4. 14
n 1 Sam. 4. 9; 1 Cor. 16. 13
o Bre. 10. 15; 1 Sam. 3. 18
p 1 Each. 19. 1
q Salm 68. 1, 12
3 's e sin, *Euphrates*
r Gen. 42. 9

Sirianaich iad féin 'an ordugh catha an
aghaidh Dhaibhidh, agus chog iad ris.
18 Agus theich na Sirianaich roimh
Israel; agus mharbh Daibhidh de na
Sirianaich *fir* sheachd ceud carbad, agus
dà fhichead mìle marcach[b]; agus bhuail
e Sobach ceannard an armailte, a fhuair
bàs an sin.
19 Agus an uair a chunnaic na rìghrean
uile, *a bha* 'n an seirbhisich aig Hadadeser,
gu-n do bhuaileadh iad roimh Israel, rinn
iad sìth ri Israel, agus rinn iad seirbhis
dhoibh[e]. Agus bha eagal air na Sirian-
aich còmhnadh a dheanamh tuilleadh ri
cloinn Amoin[f].

## CAIB. XI.

1 *Luidh Daibhidh le Bat-seba mnaoi Uriah an Hitich, agus dh'fhàs i torrach.* 14 *Chuireadh Uriah gu bàs.* 26 *Ghabh Daibhidh Bat-seba gu bhi 'n a mnaoi aige.*

AGUS aig teachd mu'n cuairt na
bliadhna, mu'n àm anns an téid
rìghrean a mach *gu cath*, chuir Daibhidh
uaith Ioab[i], agus a sheirbhisich maille
ris, agus Israel uile, agus sgrios iad clann
Amoin, agus theannaich iad Rabah: ach
dh'fhan Daibhidh ann an Ierusalem.
2 Agus thachair e mu fheasgar, gu-n
d'éirich Daibhidh bharr a leapach, agus
gu-n robh e a' spaisdearachd air mullach
tighe an rìgh: agus o'n mhullach chunn-
aic e bean 'g a nigheadh féin[l]: agus *bha*
a' bhean ro mhaiseach ri sealltuinn oirre[m].
3 Agus chuir Daibhidh *fios*, agus
dh'fheòraich e mu thimchioll na mnatha:
agus thubhairt *neach*, Nach i so Bat-seba
nighean Eliam[1], bean Uriah an Hitich[n]?
4 Agus chuir Daibhidh uaith teachd-
airean, agus ghabh e i; agus thàinig i
stigh d'a ionnsuidh, agus luidh e leatha[o];
(oir bha i air a glanadh[2] o a neoghloine[p];)
agus phill i d'a tigh féin.
5 Agus dh'fhàs a' bhean torrach, agus
chuir i *fios* uaipe, agus dh'innis i do
Dhaibhidh, agus thubhairt i, *Tha* mi
torrach.
6 Agus chuir Daibhidh *fios* uaith gu
Ioab, *ag ràdh*, Cuir a m'ionnsuidh Uriah
an Hiteach. Agus chuir Ioab Uriah a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh.
7 Agus an uair a thàinig Uriah d'a
ionnsuidh, dh'fheòraich Daibhidh *dheth*
cionnus a bha Ioab, agus cionnus a bha
'n sluagh, agus cionnus a chaidh an
cogadh air aghaidh.
8 Agus thubhairt Daibhidh ri Uriah,
Imich sìos do d' thigh, agus nigh do
chosan[r]. Agus chaidh Uriah a mach á
tigh an rìgh, agus chuireadh 'n a dhéigh
lòn *béidh*[4] o'n rìgh.
9 Ach luidh Uriah aig dorus tighe an
rìgh, maille ri uile sheirbhisich a thigh-
earn', agus cha deachaidh e sìos d'a thigh.
10 Agus an uair a dh'innis iad do
Dhaibhidh, ag ràdh, Cha deachaidh
Uriah sìos d'a thigh, thubhairt Daibhidh

B.C. 1035.

[a] caib. 7. 2, 6
[b] 1 Each. 19. 18, *coisichean.*
[c] caib. 20. 6
[d] Salm 137. 3 Isa. 22. 12-14
[e] caib. 8. 6
[f] Salm 18. 37, 38
[g] Gen. 19. 33-35 Hab. 2. 15
[h] rann 9
[i] 1 Each. 20. 1
[j] 1 Ri. 21. 8, 9
[k] caib. 12. 9
[l] Gen. 34. 2 Iob 31. 1 Gnà. 6. 25 Mat. 5. 28
[m] Gnà. 31. 30
[1] no, *Amieil.*
[n] caib. 23. 39
[o] Salm li. Seum. 1. 14, 15
[2] no, *agus ghlan si i féin o a neoghloine.*
[p] Lebh. 15. 19-28 18. 19
[q] Bre. 9. 53
[3] *Ierubaal, Bre. 6. 32.*
[r] Gen. 18. 4
[4] *tiodhlac.*

ri Uriah, Nach ann o d' thurus a thàinig
thu? c'ar son *ma ta* nach deachaidh tu
sìos do d' thigh?
11 Agus thubhairt Uriah ri Daibhidh,
*Tha*'n àirc[a], agus Israel, agus Iudah a'
fantuinn ann am pàilliunaibh; agus *tha*
mo thighearn' Ioab[c], agus seirbhisich mo
thighearn' air campachadh air aghaidh na
macharach; an téid mise ma ta a stigh
do m' thigh[d], a dh'itheadh, agus a dh'òl,
agus a luidhe le m' mhnaoi? *mar* is beò
thusa, agus *mar* is beò d'anam, cha dean
mi an ni so.
12 Agus thubhairt Daibhibh ri Uriah,
Fan an so mar an ceudna an diugh, agus
am màireach leigidh mi leat imeachd.
Agus dh'fhan Uriah ann an Ierusalem an
là sin, agus an là màireach.
13 Agus ghairm Daibhidh air, agus
dh'ith agus dh'òl e 'n a fhianuis, agus
chuir e air mhisg e[g]; ach chaidh e mach
mu fheasgar a luidhe 'n a leabaidh[h] maille
ri seirbhisich a thighearn', agus d'a thigh
féin cha deachaidh e sìos.
14 Agus anns a' mhaduinn sgrìobh
Daibhidh litir a dh'ionnsuidh Ioaib[j], agus
chuir e *i* le làimh Uriah.
15 Agus sgrìobh e anns an litir, ag ràdh,
Cuiribh Uriah mu choinneamh a' chatha
a's déine, agus pillibh féin o 'chùlaobh,
a chum gu-m buailear e[k], agus gu-m faigh
e bàs.
16 Agus an uair a ghabh Ioab beachd
air a' bhaile, dh'orduich e Uriah a dh'ionn-
suidh àite anns an robh fios aige gu-*n*
*robh* daoine gaisgeil.
17 Agus chaidh fir a' bhaile a mach,
agus chog iad ri Ioab; agus thuit *cuid*
de'n t-sluagh, de sheirbhisich Dhaibhidh;
agus fhuair Uriah an Hiteach bàs mar an
ceudna.
18 An sin chuir Ioab *fios* uaith, agus
dh'innis e do Dhaibhidh gach ni a thachair
's a' chath:
19 Agus dh'àithn e do'n teachdair', ag
ràdh, An uair a chuireas tu crìoch air
gach ni a thachair 's a' chath innseadh do'n
rìgh,
20 Agus ma thachaireas gu-n éirich
fearg an rìgh, agus gu-n abair e riut, C'ar
son a chaidh sibh teann air a' bhaile a
chathachadh? nach robh fios agaibh gu-n
tilgeadh iad o'n bhalla?
21 Cò bhuail Abimelech[q] mac Ierube-
seit[3]? nach do thilg bean mìr de chloich-
mhuilinn air o'n bhalla, air chor as gu-n
d'fhuair e bàs ann an Tebes? c'ar son a
chaidh sibh teann air a' bhalla? an sin
their thusa, Tha do sheirbhiseach Uriah
an Hiteach marbh mar an ceudna.
22 Agus dh'imich an teachdair', agus
thàinig agus dh'innis e do Dhaibhidh gach
ni mu-n do chuir Ioab air falbh e.
23 Agus thubhairt an teachdaire ri
Daibhidh, Gu deimhin bhuadhaich na
daoine oirnn, agus thàinig iad a mach d'ar
n-ionnsuidh 's a' mhachair agus chuir sinn

an ruaig orra eadhon gu dol a stigh a'
gheata.
24 Agus thilg na fir-bhogha air do
sheirbhisich o'n bhalla, agus tha *cuid* de
sheirbhisich an rìgh mharbh, agus tha do
sheirbhiseach Uriah an Hiteach marbh
mar an ceudna.
25 An sin thubhairt Daibhidh ris an
teachdaire, Mar so their thu ri Ioab, Na
bitheadh an ni so olc a'd' shùilibh; oir
cuiridh an claidheamh as[e] do aon duine
co mhaith as do dhuin' eile: dean do
chath na's treise an aghaidh a' bhaile,
agus sgrios e[g], agus thoir misneach dha.
26 Agus an uair a chuala bean Uriah
gu-n d'fhuair a fear Uriah bàs, rinn i
caoidh air son a fir.
27 Agus an uair a bha 'm bròn thairis,
chuir Daibhidh fios *oirre*, agus thug e i
dh'ionnsuidh a thighe, agus bha i 'n a
mnaoi aige[i], agus rug i mac dha: ach bha
an ni a rinn Daibhidh olc ann an sùilibh
an Tighearna[j].

## CAIB. XII.

1 *Thug Natan achmhasan do Dhaibhidh a chionn gu-n do mharbh e Uriah.* 13 *Dh'aidich Daibhidh a pheacadh, agus fhuair e maitheanas.* 24 *Rugadh Solamh.* 26 *Ghlac Daibhidh Rabah.*

AGUS chuir an Tighearna Natan a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh; agus an
uair a thàinig e d'a ionnsuidh[m], thubh-
airt e ris[n], Bha dithis fhear ann an aon
bhaile, fear dhiubh beartach, agus am
fear eile bochd.
2 Aig an *duine* bheartach bha ro mhòran
chaorach agus cruidh:
3 Ach aig an *duine* bhochd cha robh
ni sam bith ach aon uan beag boirionn, a
cheannaich e, agus a bheathaich e: agus
dh'fhàs e suas maille ris féin, agus maille
r'a chloinn; dh'ith e d'a ghreim féin,
agus dh'òl e as a chopan féin, agus luidh
e 'n a uchd[q], agus bha e dha mar nighinn.
4 Agus thàinig fear-turuis[r] a dh'ionn-
suidh an duine bheartaich, agus chaomh-
ain e gabhail d'a chaoraich féin, agus d'a
chrodh féin, a dheasachadh air son an
fhir-turuis a thàinig d'a ionnsuidh, ach
ghabh e uan an duine bhochd, agus
dheasaich se e do'n fhear a thàinig d'a
ionnsuidh.
5 Agus las fearg Dhaibhidh an aghaidh
an duine gu mòr; agus thubhairt e ri
Natan, *Mar* is beò an Tighearna, gu
cinnteach cuirear gu bàs am fear a rinn
an *ni* so:
6 Agus dìolaidh e an t-uan[s] ceithir uair-
ean[1], do bhrìgh gu-n d'rinn e an ni so,
agus a chionn nach do chaomhain e.
7 Agus thubhairt Natan ri Daibhidh, *Is*
tusa an duine. Mar so tha an Tighearna
Dia Israeil ag ràdh, Dh'ung mise thu[t]
a'd' rìgh os ceann Israeil[u], agus shaor mi
thu á làimh Shauil:
8 Agus thug mi dhuit tigh do mhaigh-

R.C. 1034.

[a] caib. 5. 5
[b] 1 Sam. 15. 19
[c] Air. 15. 31; Isa. 5. 24; Am. 2. 4
[d] caib. 11. 15-27
[e] Ecl. 9. 2, 3, 12
[f] Am. 7. 9; Mat. 26. 52
[g] caib. 12. 26
[h] caib. 16. 22; Deut. 28. 30
[i] caib. 12. 9; Deut. 22. 29
[j] 1 Each. 21. 7
[k] caib. 24. 10; Iob 7. 20; 33. 27, 28; Salm 32. 5; 51. 4; Gnà. 28. 13
[l] Salm 130. 3, 4; Isa. 6. 5-7; Mic. 7. 18; Sech. 3. 4; 1 Eoin. 1. 7, 9; 2. 1; Tais. 1. 5
[m] Salm li.
[n] caib. 14. 5, &c.; 1 Ri. 20. 35, 41; Isa. 1. 5-7; Mat. 21. 33, &c.; Luc. 15. 11, &c.; 16. 19, &c.
[o] Isa. 52. 5; Ese. 36. 20, 23; Ròm. 2. 24
[p] caib. 13. 31
[q] Gnà. 5. 18, 19
[r] Gen. 18. 2-7
[s] Ecs. 22. 1; Luc. 19. 8
[1] *ceithir-fillte.*
[t] 1 Sam. 16. 13
[u] Salm xviii.

stir, agus mnathan do mhaighstir ann ad
uchd, agus thug mi dhuit tigh Israeil agus
Iudah[a]; agus nam *bu* bheag *sin*, bheirinn
dhuit cuideachd an leithide so agus an
leithide sud de nithibh.
9 Car son[b] a rinn thu táir air àithne
an Tighearna[c], le olc a dheanamh 'n a
fhianuis? Uriah an Hiteach bhuail thu
leis a'claidheamh[d], agus a bhean ghabh thu
'n a mnaoi dhuit féin, agus esan mharbh
thu le claidheamh chloinn Amoin.
10 A nis uime sin cha dealaich an
claidheamh ri d'thigh gu bràth[f], do
bhrìgh gu-n d'rinn thu tàir orm, agus
gu-n do ghabh thu bean Uriah an Hitich
gu bhi 'n a mnaoi dhuit féin.
11 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Feuch, togaidh mise suas olc ann ad
aghaidh as do thigh féin; agus gabhaidh
mi do mhnathan fa chomhair do shùl[h],
agus bheir mi *iad* do d' choimhearsnach,
agus luidhidh e le d' mhnathan ann an
sealladh na gréine so:
12 Oir rinn thusa *e* gu dìomhair; ach
ni mise an ni so 'am fianuis Israeil uile,
agus 'am fianuis na gréine.
13 Agus thubhairt Daibhidh ri Natan,
Pheacaich mi an aghaidh an Tighearn'[k].
Agus thubhairt Natan ri Daibhidh, Mar
an ceudna chuir an Tighearn' air falbh
do pheacadh[l]: cha-n fhaigh thu bàs.
14 Gidheadh, a chionn leis a' ghniomh
so gu-n d'thug thu air naimhdibh an
Tighearna mòr-thàir a dheanamh air[o],
gheibh mar an ceudna am mac a rugadh
dhuit gu cinnteach bàs.
15 Agus dh'falbh Natan d'a thigh féin:
agus bhuail an Tighearn' an leanabh a rug
bean Uriah do Dhaibhidh, agus bha e ro
thinn.
16 Uime sin ghuidh Daibhidh air Dia
air son an leinibh; agus thraisg Daibhidh,
agus chaidh e stigh, agus luidh e ré na
h-oidhche air an talamh[p].
17 Agus thàinig seanairean a thighe
d'a ionnsuidh, g'a thogail suas o'n talamh:
ach cha b'àill leis, ni mò a dh'ith e aran
maille riu.
18 Agus air an t-seachdamh là fhuair
an leanabh bàs; agus bha eagal air
seirbhisich Dhaibhidh innseadh dha gu-n
robh an leanabh marbh: oir thubhairt
iad, Feuch, an uair a bha an leanabh
fathast beò, labhair sinn ris, agus cha-n
éisdeadh e r'ar guth: cionnus ma ta, ma
dh'innseas sinn dha gu bheil an leanabh
marbh, a chràidheas se e féin?
19 Ach an uair a chunnaic Daibhidh
gu-n robh a sheirbhisich ri cogarsaich,
thuig Daibhidh gu-n robh an leanabh
marbh: uime sin thubhairt Daibhidh r'a
sheirbhisich, Am bheil an leanabh marbh?
Agus thubhairt iadsan, Tha e marbh.
20 An sin dh'éirich Daibhidh o'n
talamh, agus dh'ionnlaid agus dh'ung se
*e féin*, agus mhùth e 'eudach, agus chaidh
e steach do thigh an Tighearn', agus rinn

e aoradh[a]: an sin thàinig e d'a thigh
féin, agus an uair a dh'iarr e, chuir iad
aran fa chomhair, agus dh'ith e.
21 An sin thubhairt a sheirbhisich ris,
Ciod e an ni so a rinn thu? air son an
leinibh, *an uair a bha e* beò, thraisg thu
agus ghuil thu; ach an uair a dh'eug an
leanabh, dh'éirich thu agus dh'ith thu
aran.
22 Agus thubhairt esan, An uair a bha
'n leanabh fathast beò, thraisg mi agus
ghuil mi: oir thubhairt mi, Cò aig am
bheil fios nach gabh Dia truas rium[c],
agus nach mair an leanabh beò?
23 Ach a nis o fhuair e bàs, c'ar son a
thraisginn? an urrainn mi a thabhairt air
ais tuilleadh? théid mise d'a ionnsuidh-
san, ach cha phill esan a m'ionnsuidh-sa[d].
24 Agus thug Daibhidh sòlas d'a mhnaoi
Bat-seba, agus chaidh e steach d'a h-ionn-
suidh, agus luidh e leatha: agus rug i
mac, agus thug e Solamh mar ainm air;
agus ghràdhaich an Tighearn' e[e].
25 Agus chuir e *fios* le làimh an fhàidh
Natain, agus thug e Iedidiah[1] mar ainm
air, air son an Tighearn'.
26 Agus chog Ioab[f] an aghaidh Rabah
chloinn Amoin[h], agus ghlac e am baile
rìoghail.
27 Agus chuir Ioab teachdairean a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh, agus thubhairt
e, Chog mi an aghaidh Rabah, agus ghlac
mi baile nan uisgeachan.
28 A nis uime sin cruinnich a' chuid
eile de'n t-sluagh, agus campaich an
aghaidh a' bhaile, agus glac e, air eagal
gu-n glac mise am baile, agus gu-n toirear
m'ainm féin air.
29 Agus chruinnich Daibhidh an sluagh
uile cuideachd, agus chaidh e gu Rabah,
agus chog e 'n a aghaidh, agus ghlac se e.
30 Agus thug e crùn an rìgh bhàrr a
chinn, (agus b'e a chothrom tàlann òir,
maille ris na clachaibh luachmhor,) agus
chuireadh e air ceann Dhaibhidh: agus
thug e mach creach a' bhaile ann am mòr
phailteas.
31 Agus thug e mach an sluagh a *bha*
ann, agus chuir e *iad* fo shàbhan, agus
fo innealan-bualaidh iaruinn, agus fo
thuaghan iaruinn, agus thug e orra dol
troimh àth nan clacha-creadha; agus
mar so rinn e ri uile bhailtibh chloinn
Amoin. Agus phill Daibhidh agus an
sluagh uile gu Ierusalem.

## CAIB. XIII.

1 *Dh'éignich Amnon Tamar piuthar Absaloim.*
28 *Mharbh Absalom Amnon, agus theich e do Ghesur.* 39 *Mhiannaich Daibhidh an deigh Absaloim.*

AGUS thachair an déigh so, gu-n robh
aig Absalom mac Dhaibhidh piuthar
mhaiseach, d'am *b*'ainm Tamar[l]; agus
ghràdhaich Amnon mac Dhaibhidh i.
2 Agus bha Amnon ann an airc cho
mòr[n], as gu-n d'fhàs e tinn air son a

R.C. 1034.

[a] Iob 1. 20
[b] 1 Sam. 16. 9, *Samah*
[c] Isa. 38. 2, 3; Ioel 2. 14; Ion. 3. 9
[d] Iob 7. 8-10
[e] 1 Each. 22. 9
[1] 's e sin, *gràdh-aichte leis an Tigh-earna, Neh. 13. 26.*
[f] 1 Each. 20. 1
[g] Gen. 18. 6
[h] Deut. 3. 11
[i] Gen. 39. 12
[2] *na h-ìslich mi, Gen. 34. 2.*
[j] Lebh. 18. 9, 11; 20. 17
[k] Gen. 34. 7; Bre. 19. 23; Gnà. 5. 22, 23
[l] 1 Each. 3. 9
[m] Deut. 22. 25
[n] 1 Ri. 21. 4; 2 Cor. 7. 10

pheathar Tamair; oir *b*'òigh i, agus bha
e cruaidh ann an sùilibh Amnoin ni sam
bith a dheanamh oirre.
3 Ach bha aig Amnon caraid, d'am
*b*'ainm Ionadab, mac Shimeah[b], bràthar
Dhaibhidh: agus *bha* Ionadab 'n a dhuine
ro sheòlta.
4 Agus thubhairt e ris, C'ar son *a
tha* thusa, agus gur mac do'n rìgh thu
tana mar so o là gu là? nach innis thu
dhomhsa? Agus thubhairt Amnon ris,
Tha gràdh agam air Tamar, piuthar mo
bhràthar Absaloim.
5 Agus thubhairt Ionadab ris, Luidh
sìos air do leabaidh, agus leig ort a bhi
tinn; agus an uair a thig d'athair g'ad
fhaicinn, their thu ris, Thigeadh, guidh-
eam ort, mo phiuthar Tamar, agus thug-
adh i biadh dhomh, agus deasaicheadh i
am biadh a'm' fhianuis, a chum gu-m
faic mi *e*, agus gu-n ith mi as a làimh *e*.
6 Agus luidh Amnon sìos, agus leig e
air a bhi tinn; agus an uair a thàinig
an rìgh g'a fhaicinn, thubhairt Amnon
ris an rìgh, Thigeadh, guidheam ort,
mo phiuthar Tamar, agus deanadh i dà
bhreacaig[g] a'm' fhianuis, a chum gu-n
ith mi as a làimh.
7 An sin chuir Daibhidh *fios* dhachaidh
a dh'ionnsuidh Thamair, ag ràdh, Imich
a nis gu tigh do bhràthar Amnoin, agus
deasaich dha biadh.
8 Agus chaidh Tamar do thigh a bràthar
Amnoin, (agus *bha* esan 'n a luidhe, agus
ghabh i min mhìn, agus thaoisinn si *i*,
agus rinn i breacagan 'n a fhianuis, agus
bhruich i na breacagan.
9 Agus ghabh i aghann, agus thaom i
mach *iad* 'n a fhianuis, ach dhiùlt esan
itheadh. Agus thubhairt Amnon, Thug-
aibh a mach gach duine uam; agus thug
iad a mach gach duine uaith.
10 Agus thubhairt Amnon ri Tamar,
Thoir am biadh a steach do'n t-seòmar, a
chum gu-n ith mi as do làimh. Agus
ghabh Tamar na breacagan a rinn i, agus
thug i *iad* do'n t-seòmar a dh'ionnsuidh
a bràthar Amnoin.
11 Agus an uair a thug i *iad* d'a ionn-
suidh chum *an* itheadh, rug e oirre[i], agus
thubhairt e rithe, Thig, luidh leam, a
phiuthar.
12 Agus fhreagair i e, Ni h-eadh, a
bhràthair, na h-éignich[2] mi; oir cha chòir
a' leithid so a bhi air a dheanamh ann an
Israel[j]: na dean-sa an amaideachd so[k].
13 Agus mise, c'àit an cuir mi air falbh
mo mhasladh? agus air do shonsa, bith-
idh tu mar aon de na h-amadain ann an
Israel: a nis uime sin labhair, guidheam
ort, ris an rìgh; oir cha chum e uait mi.
14 Gidheadh, cha-n éisdeadh esan r'a
guth; ach a chionn gu-m bu làidire e na
ise, dh'éignich e i[m], agus luidh e leatha.
15 An sin dh'fhuathaich Amnon i le
fuath ro mhòr, air chor as gu-*m bu* mhò
am fuath leis an d'fhuathaich e i, na 'n

gràdh leis an do ghràdhaich e i: agus thubhairt Amnon rithe, Eirich, bi 'g imeachd.

16 Agus thubhairt ise ris, Na *bitheadh e mar sin, a bhràthair*; oir *is* mò an t-olc so 'n am chur air falbh, na'n t-olc eile a rinn thu orm: ach cha-n éisdeadh esan rithe.

17 An sin ghairm e air 'òglach a fhrithcil dha, agus thubhairt e, Cuir a nis *a' bhean* so a mach uam, agus cuir an crann air an dorus 'n a déigh.

18 Agus *bha* trusgan iomadh-dathach oirre[e]; oir le leithid so de dheise bha nigheanan an rìgh[f], *a bha* 'n an òighibh, air an sgeadachadh. An sin thug a sheirbhiseach a mach i, agus chrann e an dorus 'n a déigh.

19 Agus chuir Tamar luath air a ceann[h], agus reub i an trusgan iomadh-dathach a *bha* oirre, agus chuir i a làmh air a ceann[i], agus chaidh i air falbh a' glaodhaich.

20 Agus thubhairt a bràthair Absalom rithe, An robh do bhràthair Amnon maille riut? ach a nis, a phiuthar, bi 'ad thosd; is e do bhràthair e; na cuireadh an ni so smuaircin ort. Agus dh'fhan Tamar gu h-aonaranach ann an tigh a bràthar Absaloim.

21 Ach an uair a chuala rìgh Daibhidh na nithe so uile, bha fearg ro mhòr air.

22 Agus cha do labhair Absalom ri Amnon aon chuid olc no maith[l]: oir dh'fhuathaich Absalom Amnon[m], a chionn gu-n d'éignich e a phiuthar Tamar.

23 Agus thachair an déigh dà bhliadhna iomlan, gu-n robh aig Absalom luchd-lomairt chaorach[n] ann am Baal-hasor, a *tha* làimh ri Ephraim: agus thug Absalom cuireadh do mhic an rìgh uile.

24 Agus thàinig Absalom a dh'ionnsuidh an rìgh, agus thubhairt e, Feuch a nis, tha luchd-lomairt chaorach aig do sheirbhiseach; thigeadh, guidheam ort, an rìgh agus a sheirbhisich maille ri d' sheirbhiseach.

25 Agus thubhairt an rìgh ri Absalom, Ni h-eadh, a mhic, na rachamaid uile a nis, a chum nach bi sinn trom ort. Agus chuir e impidh air: gidheadh cha b'àill leis imeachd, ach bheannaich se e.

26 An sin thubhairt Absalom, Mur *tig thu féin*, thigeadh, guidheam ort, mo bhràthair Amnon maille ruinn. Agus thubhairt an rìgh, C'ar son a rachadh e maille riut?

27 Ach chuir Absalom impidh air; agus leig e le Amnon agus mic an rìgh uile dol maille ris.

28 A nis dh'àithn Absalom d'a òglachaibh, ag ràdh, Thugaibh fainear a nis an uair a bhitheas cridhe Amnoin subhach le fìon[t], agus an uair a their mise ribh, Buailibh Amnon, an sin marbhaibh e. Na bitheadh eagal oirbh: nach d'àithn mise dhuibh? bithibh misneachail, agus bithidh treun.

29 Agus rinn òglaich Absaloim ri Amnon mar a dh'àithn Absalom[a]: an sin dh'éirich mic an rìgh uile, agus chaidh gach fear dhiubh air a mhuileid[b], agus theich iad.

30 Agus an uair a bha iad air an t-slighe, thàinig sgeul a dh'ionnsuidh Dhaibhidh, ag ràdh, Bhuail Absalom mic an rìgh uile, agus cha d'fhàgadh aon diubh *beò*.

31 An sin dh'éirich an rìgh, agus reub e 'eudach[c], agus luidh e air an talamh[d]; agus sheas a sheirbhisich uile làimh ris le 'n eudach reubta.

32 Agus fhreagair Ionadab[g] mac Shimeah, bràthar Dhaibhidh, agus thubhairt e, Na smuainicheadh mo thighearna *gu*-n do mharbh iad na h-òganaich uile, mic an rìgh; oir tha Amnon a mhàin marbh: oir le Absalom shuidhicheadh an ni so, o'n là anns an d'éignich e a phiuthar Tamar.

33 Agus a nis na gabhadh mo thighearn' an rìgh an ni thuige d'a chridhe[j], a' smuaineachadh gu bheil mic an rìgh uile marbh; oir tha Amnon a mhàin marbh.

34 Ach theich Absalom[k]. Agus thog an t-òganach a bha 'gleidheadh na faire a shùilean, agus dh'amhairc e, agus, feuch, bha mòran sluaigh a' teachd air an t-slighe air a chùlaobh o thaobh an t-sléibh.

35 Agus thubhairt Ionadab ris an rìgh, Feuch, tha mic an rìgh a' teachd: a réir focail do sheirbhisich, mar sin tha e.

36 Agus co luath as a sguir e de labhairt, feuch, thàinig mic an rìgh, agus thog iad suas an guth agus ghuil iad: agus ghuil mar an ceudna an rìgh, agus a sheirbhisich uile, le gul ro mhòr.

37 Ach theich Absalom, agus chaidh e dh'ionnsuidh Thalmai[o], mhic Amihuid, rìgh Ghesuir: agus chuala Daibhidh *sin*, agus rinn e caoidh air son a mhic gach aon là.

38 Mar sin theich Absalom, agus chaidh e do Ghesur[p], agus bha e 'n sin tri bliadhna.

39 Agus mhiannaich *anam* rìgh Daibhidh dol a mach a dh'ionnsuidh Absaloim: oir fhuair e comhfhurtachd[q] a thaobh bàis Amnoin.

## CAIB. XIV.

1 *Chuir Ioab fios air mnaoi ghlic o Thecoah, agus chuir e focail 'n a beul a bhrosnachadh Dhaibhidh gu Absalom a thoirt dhachaidh.* 23 *Thug Ioab Absalom gu Ierusalem.*

AGUS thuig Ioab, mac Sheruiah, gu-n robh cridhe an rìgh air Absalom[r].

2 Agus chuir Ioab *fios* gu Tecoah[s], agus thug e as a sin bean ghlic, agus thubhairt e rithe, Leig ort a bhi ri bròn, guidheam ort, agus cuir ort a nis eudach bròin, agus na h-ung thu féin le olaidh, ach bi

R.C. 1030.

a Gnà. 29. 12
b 1 Ri. 1. 33
c caib. 1. 11
d caib. 12. 16
e Gen. 37. 3
Bre. 5. 30
f Salm 45. 13, 14
g rann 3
h caib. 1. 2
Ios. 7. 6
Iob 2. 12
i Ier. 2. 37
j caib. 19. 19
k rann 38
l Gen. 24. 50
31. 24
m Lebh. 19. 17, 18
n Gen. 38. 12, 13
1 Sam. 25. 4, 36
o caib. 3. 3
p caib. 14. 23
q Gen. 37. 35
38. 12
r caib. 13. 39
s 2 Each. 11. 6
t Bre. 19. 6, 9, 22
Rut 3. 7
1 Sam. 25. 36
Est. 1. 10
Salm 104. 15
Ecl. 9. 7
10. 19

mar mhnaoi a tha nis fada ri bròn air son mairbh :

3 Agus théid thu a dh'ionnsuidh an rìgh, agus labhraidh tu ris air an dòigh so. Agus chuir Ioab na focail 'n a beul.

4 Agus thàinig a' bhean o Thecoah a dh'ionnsuidh an rìgh, agus thuit i air a h-aghaidh gu làr[a], agus rinn i ùmhlachd, agus thubhairt i, Cabhair *orm*, a rìgh !

5 Agus thubhairt an rìgh rithe, Ciod *a tha 'teachd* riut ? Agus fhreagair ise, Gu deimhin *is* bantrach[c] mi ; oir fhuair m'fhear bàs.

6 Agus *bha* aig do bhanoglaich dithis mhac, agus chuir iad a mach air a chéile 's an achadh, agus cha *robh* neach ann a chuireadh eatorra : agus bhuail fear dhiubh am fear eile, agus mharbh se e.

7 Agus, feuch, dh'éirich an teaghlach uile an aghaidh do bhanoglaich, agus thubhairt iad, Thoir seachad esan a bhuail a bhràthair[d], a chum gu marbh sinn e air son anama a bhràthar a mharbh e, agus gu marbh sinn an t-oighre mar an ceudna : agus *mar sin* mùchaidh iad m'éibhleag a dh'fhàgadh, air chor as nach fàg iad aig m'fhear *aon chuid* ainm, no iarmad air aghaidh na talmhainn.

8 Agus thubhairt an rìgh ris a' mhnaoi, Imich a dh'ionnsuidh do thighe, agus bheir mise àithne mu d' thimchioll.

9 Agus thubhairt a' bhean o Thecoah ris an rìgh, Ormsa, a thighearn', a rìgh, *bitheadh* am peacadh[f], agus air tigh m'athar ; agus *bitheadh* an rìgh agus a rìgh-chaithir neo-chiontach[g].

10 Agus thubhairt an rìgh, Ge b'e neach a their *ni sam bith* riut, thoir a m'ionnsuidhs' e, agus cha bhean e riut na's mò.

11 An sin thubhairt ise, Cuimhnicheadh, guidheam ort, an rìgh an Tighearna do Dhia, a chum nach bi dioghaltairean na fola lìonmhor gu sgrios[h], agus nach marbh iad mo mhac. Agus thubhairt esan, *Mar* is beò an Tighearn'[i], cha tuit *aon ròinneag* a dh'fholt do mhic gu làr.

12 An sin thubhairt a' bhean, Labhradh, guidheam ort, do bhanoglach *aon* fhocal ri m' thighearn' an rìgh. Agus thubhairt esan, Abair romhad.

13 Agus thubhairt a' bhean, C'ar son ma ta a smuainich thu a' leithid so *de ni* an aghaidh sluaigh Dhé ? oir tha'n rìgh a' labhairt an ni so mar neach a tha ciontach, a chionn nach 'eil an rìgh a' toirt 'fhògaraich air ais[l].

14 Oir bàsaichidh sinn gu deimhin[m], agus *tha* sinn mar uisge a dhòirteadh air an talamh, agus nach cruinnichear a rìs : gidheadh cha-n àill le Dia beatha a thoirt air falbh[1], ach smuainichidh e air meadhonaibh a chum[o] nach fògair e 'fhògarach gu tur uaith[p].

15 Agus a nis gu bheil mi air teachd a labhairt ri m' thighearn' an rìgh mu'n ni so, *is ann* a chionn gu-n do chuir an

B.C. 1027.

[a] 1 Sam. 20. 41
[b] caib. 19. 27
[c] caib. 12. 1, &c.
[d] Deut. 19. 12
[e] rann 3
[f] Gen. 27. 13; 1 Sam. 25. 24
[g] caib. 3. 38; 1 Ri. 2. 33
[h] Air. 35. 19
[i] 1 Sam. 14. 45; Ier. 4. 2
[j] caib. 13. 37
[k] Gen. 43. 3; Ecs. 10. 28
[l] caib. 13. 37, 38
[m] Iob 34. 15; Salm 90. 3, 10; Eabh. 9. 27
[n] Isa. 1. 6
[1] *agus cha-n 'eil suim aig Dia do phearsaibh; gidheadh.*
[o] Air. 35. 24
[p] Lebh. 26. 40; Isa. 50. 1, 2; Tuir. 3. 31, 32
[q] caib. 18. 18

sluagh eagal orm : agus thubhairt do bhanoglach, Labhraidh mi nis ris an rìgh : theagamh gu-n dean an rìgh iarrtus a bhanoglaich.

16 Oir éisdidh an rìgh, a shaoradh a bhanoglaich á làimh an duine, *leis am b'àill* mi féin agus mo mhac a sgrios le 'chéile a mach á oighreachd Dhé.

17 An sin thubhairt do bhanoglach, Bithidh focal mo thighearn' an rìgh a nis sòlasach : oir mar aingeal Dhé[b], mar sin *tha* mo thighearn' an rìgh, a thuigsinn maith agus uilc : agus bithidh an Tighearna do Dhia maille riut.

18 Agus fhreagair an rìgh, agus thubhairt e ris a' mhnaoi, Na ceil orm, guidheam ort, an ni a dh'fheòraicheas mi dhiot. Agus thubhairt a' bhean, Labhradh a nis mo thighearn' an rìgh.

19 Agus thubhairt an rìgh, *Nach 'eil* làmh Ioaib maille riut anns an ni so uile ? Agus fhreagair a' bhean agus thubhairt i, *Mar* is beò d'anam, a thighearn', a rìgh, cha-n 'eil claonadh sam bith a dh'ionnsuidh na làimhe deise, no dh'ionnsuidh na làimhe clìthe, ann an ni air bith a labhair mo thighearn' an rìgh ; oir do sheirbhiseach Ioab, *is* esan *a* dh'iarr ormsa, agus is esan *a* chuir ann am beul do bhanoglaich na briathra so uile[e] :

20 A thoirt mu'n cuairt a' leithid so de chainnt, rinn do sheirbhiseach Ioab an ni so : agus *tha* mo thighearna glic, a réir gliocais aingil Dhé, a thuigsinn gach *ni* a *tha* air an talamh.

21 Agus thubhairt an rìgh ri Ioab, Feuch a nis, rinn mi an ni so : imich ma ta, thoir air ais an t-òganach Absalom.

22 Agus thuit Ioab air 'aghaidh gu làr, agus chrom se e féin, agus bheannaich e do'n rìgh : agus thubhairt Ioab, An diugh tha fios aig do sheirbhiseach gu-n d'fhuair mi deadh-ghean a'd' shùilibh, mo thighearn', a rìgh ; oir rinn an rìgh iarrtus a sheirbhisich.

23 Agus dh'éirich Ioab agus chaidh e gu Gesur[j], agus thug e Absalom gu Ierusalem.

24 Agus thubhairt an rìgh, Pilleadh e dh'ionnsuidh a thighe féin, agus na faiceadh e mo ghnùis-sa[k]. Agus phill Absalom a dh'ionnsuidh a thighe féin, agus cha-n fhac e gnùis an rìgh.

25 Ach ann an Israel uile cha robh duine cho maiseach ri Absalom : *bha e* ri 'mholadh gu mòr : o bhonn a choise gu ruig mullach a chinn[n] cha robh smal air bith air.

26 Agus an uair a bhearr e *folt* a chinn, (oir b'ann aig ceann gach bliadhna a bhearr se e ; a chionn gu-n robh e trom air, uime sin bhearr se e,) chothromaich e folt a chinn aig dà cheud secel, a réir tomhais an rìgh.

27 Agus rugadh do Absalom triùir mhac[q], agus aon nighean, d'am *b'ainm*

Tamar: bha i 'n a mnaoi sgiamhaich 'n a gnùis.
28 Agus ghabh Absalom còmhnuidh ann an Ierusalem dà bhliadhna iomlan, agus cha-n fhac e gnùis an rìgh[a].
29 Uime sin chuir Absalom *fios* air Ioab, a chum a chur a dh'ionnsuidh an rìgh; ach cha b'àill leis teachd d'a ionnsuidh: agus an uair a chuir e *fios* a ris an dara uair, cha b'àill leis teachd.
30 Uime sin thubhairt e r'a sheirbhisich, Faicibh achadh Ioaib làimh ri m'*achadh-sa*, agus eorna aig an sin; rachaibh, agus cuiribh ri theine e[e]. Agus chuir seirbhisich Absaloim an t-achadh ri theine.
31 An sin dh'éirich Ioab, agus thàinig e dh'ionnsuidh Absaloim d' *a* thigh, agus thubhairt e ris, C'ar son a chuir do sheirbhisich m'achadh ri theine?
32 Agus fhreagair Absalom Ioab, Feuch, chuir mi *fios* a d'ionnsuidh, ag ràdh, Thig an so, agus cuiridh mi thu dh'ionnsuidh an rìgh, a ràdh, C'ar son a thàinig mi o Ghesur? *bu* mhaith dhomhsa gu-m bithinn fathast an sin: a nis ma ta faiceam gnùis an rìgh; agus ma tha eu-ceart *sam bith* annam, thugadh e fainear mo mharbhadh.
33 Uime sin thàinig Ioab a dh'ionnsuidh an rìgh, agus dh'innis e *sin* da: agus ghairm e air Absalom, agus thàinig e dh'ionnsuidh an rìgh, agus chrom se e féin air aghaidh gu làr 'am fianuis an rìgh; agus phòg an rìgh Absalom[k].

## CAIB. XV.

1 *Ghoid Absalom cridheachan chloinn Israeil, agus rinn e ceannairc làidir an aghaidh Dhaibhidh.* 13 *Theich Daibhidh o Ierusalem.* 24 *Chuireadh Sadoc agus Abiatar air an ais leis an àirc.*

AGUS an déigh so[n] dh'ulluich Absalom dha féin carbadan[p], agus eich, agus leth-cheud fear gu ruith roimhe.
2 Agus dh'éirich Absalom gu moch, agus sheas e làimh ri slighe a' gheata: agus an uair a thigeadh neach air bith aig an robh cùis-lagha a dh'ionnsuidh an rìgh chum breitheanais, an sin ghairmeadh Absalom air, agus theireadh e, Ciod am baile as *am bheil* thu? Agus theireadh esan, O aon de threubhan Israeil *tha* do sheirbhiseach.
3 Agus theireadh Absalom ris, Feuch, *tha* d'fhocail maith agus ceart; ach cha-*n 'eil* neach air bith ann *air orduchadh* leis an rìgh gu éisdeachd riut[r].
4 Theireadh Absalom cuideachd, O nach robh mise air mo shuidheachadh a'm' bhreitheamh anns an tìr[s], a chum a m'ionnsuidh-sa gu-n tigeadh gach duine aig am bheil coimhstri no cùis-lagha, agus dheanainn ceartas dha!
5 Agus an uair a thigeadh duine sam bith am fagus *da* a dheanamh ùmhlachd dha, chuireadh e mach a làmh, agus bheireadh e air, agus phògadh se e.
6 Agus air an dòigh so rinn Absalom ri Israel uile a thàinig a chum breitheanais a dh'ionnsuidh an rìgh: agus ghoid Absalom cridheachan dhaoine Israeil[b].
7 Agus 'an ceann cheithir bliadhna thubhairt Absalom ris an rìgh, Leig dhomh imeachd, guidheam ort, agus mo bhòid a dhìoladh[c] a bhòidich mi do'n Tighearn' ann an Hebron[d].
8 Oir bhòidich do sheirbhiseach bòid an uair a bha mi a'm' chòmhnuidh ann an Gesur[f] ann an Siria, ag ràdh, Ma bheir an Tighearna mi gu dearbh a rìs gu Ierusalem, an sin ni mi seirbhis do'n Tighearn'.
9 Agus thubhairt an rìgh ris, Imich ann an sìth. Agus dh'éirich e, agus chaidh e gu Hebron.
10 Ach chuir Absalom luchd-bratha air feadh uile threubhan Israeil, ag ràdh, Co luath as a chluinneas sibh fuaim na trompaide, an sin their sibh, Tha Absalom 'n a rìgh ann an Hebron[g].
11 Agus maille ri Absalom chaidh dà cheud fear a mach á Ierusalem, a ghairmeadh, agus dh'imich iad ann an treibhdhireas an *cridhe*[h], agus cha robh fios ni sam bith aca.
12 Agus chuir Absalom *fios* air Ahitophel an Gilonach, comhairliche Dhaibhidh[i], o a bhaile, *eadhon* o Ghiloh[j], an uair a bha e ag ìobradh ìobairtean: agus bha a' cheannairc làidir; oir bha'n sluagh a' sìor-dhol 'an lìonmhoireachd maille ri Absalom[l].
13 Agus thàinig teachdair' a dh'ionnsuidh Dhaibhidh, ag ràdh, Tha cridheachan fhear Israeil an déigh Absaloim[m].
14 Agus thubhairt Daibhidh r'a sheirbhisich uile a *bha* maille ris ann an Ierusalem, Eiribh, agus teicheamaid[o]; oir *mur dean sinn sin*, cha bhi dol as againn o aghaidh Absaloim; greasaibh agus imichibh, air eagal gu-n dean e cabhag, agus gu-m beir e oirnn, agus gu-n tarruing e olc oirnn, agus gu-m buail e 'm baile le faobhar a' chlaidheimh.
15 Agus thubhairt seirbhisich an rìgh ris an rìgh, A réir gach ni a's àill le m' thighearn' an rìgh, feuch, *ni* do sheirbhisich.
16 Agus chaidh an rìgh a mach, agus a theaghlach uile 'n a dhéigh[1]: a mhàin dh'fhàg an rìgh deichnear bhan *a bha* 'n an coimhleabaich[q] *aige*, a ghleidheadh an tighe.
17 Agus chaidh an rìgh a mach, agus an sluagh uile 'n a dhéigh, agus dh'fhan iad ann an àit' a bha fad as.
18 Agus chaidh a sheirbhisich uile thairis làimh ris; agus chaidh na Ceretich[t] uile, agus na Peletich uile, agus na Gitich uile, sè ceud fear a thàinig 'n a dhéigh o Ghat, thairis roimh an rìgh.

R.C. 1027.

[a] rann 24
[b] Ròm. 16. 18
[c] Ier. 9. 3 5
[d] 1 Sam. 16. 2
[e] Bre. 15. 4, 5
[f] caib. 13. 38
[g] Iob 20. 5, &c.
[h] Gen. 20. 5
[i] Salm 41. 9 55. 12-14
[j] Ios. 15. 51
[k] Gen. 45. 15 Luc. 15. 20
[l] Salm 126. 6
[m] rann 6 Bre. 9. 3
[n] caib. 12. 11
[o] caib. 16. 23 17. 14, 23
[p] 1 Ri. 1. 5
[1] '*n a chois.*
[q] caib. 12. 11 16. 21, 22
[r] Gnà. 30. 11, 17
[s] Bre. 9. 29
[t] caib. 8. 18

19 Agus thubhairt an rìgh ri Itai an Giteach[b], C'ar son a tha thusa mar an ceudna 'dol maille ruinne? pill gu d'àit', agus fan maille ris an rìgh; oir *is* coigreach thu, agus mar an ceudna fògarach o d'àite féin.

20 An dé *a mhàin* thàinig thu, agus an diugh an toir mise ort dol air faontradh maille ruinne? oir théid mise an taobh *a tha* mi gu dol[f]: pill thusa, agus thoir air an ais do bhràithrean leat; *agus gu nochdadh an Tighearna dhuit* tròcair agus firinn.

21 Agus fhreagair Itai an rìgh, agus thubhairt e, *Mar* is beò an Tighearn'[i], agus *mar* is beò mo thighearn' an rìgh, gu cinnteach ge b'e àit anns am bi mo thighearn' an rìgh, ma's ann a chum bàis no chum beatha, eadhon an sin bithidh do sheirbhiseach.

22 An sin thubhairt Daibhidh ri Itai, Imich, agus gabh thairis. Agus chaidh Itai an Giteach thairis, agus a dhaoine uile, agus a' chlann bheag uile a *bha* maille ris.

23 Agus ghuil an tìr uile[l] le guth àrd, agus chaidh an sluagh uile thairis; chaidh an rìgh cuideachd thairis air sruth Chidroin[1], agus chaidh an sluagh uile thairis a làimh na slighe do'n fhàsach[n].

24 Agus, feuch, *bha* Sadoc mar an ceudna, agus na Lebhithich uile maille ris, a' giùlan àirc' coimhcheangail Dhé[q], agus shuidhich iad àirc Dhé; agus chaidh Abiatar suas, gus an do sguir an sluagh uile de dhol a mach as a' bhaile.

25 Agus thubhairt an rìgh ri Sadoc, Thoir air a h-ais àirc Dhé do'n bhaile: ma gheibh mi deadh-ghean ann an sùilibh an Tighearna bheir e air m'ais mi[s], agus nochdaidh e dhomh e féin, agus 'àite-còmhnuidh.

26 Ach ma their e mar so, Cha-n 'eil tlachd agam annad[u]; feuch, *tha* mise *an so*, deanadh e rium mar is maith leis[v].

27 Thubhairt an rìgh mar an ceudna ri Sadoc an sagart, Nach fear-seallaidh thusa[w]? pill do'n bhaile ann an sìth, agus Ahimaas do mhac féin, agus Ionatan mac Abiatair, 'ur dithis mhac maille ribh.

28 Faicibh, fanaidh mise ann an còmhnardaibh an fhàsaich[x], gus an tig focal uaibhse a thoirt fios domh.

29 Uime sin thug Sadoc agus Abiatar àirc Dhé a rìs gu Ierusalem; agus dh'fhan iad an sin.

30 Agus chaidh Daibhidh suas ri uchdaich *sléibh* nan crann-oladh, a' dol suas agus a' gul, agus a cheann còmhdaichte[a], agus e 'g imeachd cos-ruisgte[b]: agus chòmhdaich an sluagh uile a *bha* maille ris, gach fear *dhiubh* a cheann[c], agus chaidh iad suas, ag imeachd agus a' gul[d].

31 Agus dh'innis *neach* do Dhaibhidh, ag ràdh, *Tha* Ahitophel[e] am measg an luchd-ceannairc maille ri Absalom. Agus thubhairt Daibhidh, Tionndaidh[a], a Thighearna, guidheam ort, comhairle Ahitopheil gu amaideachd[c].

32 Agus an uair a thàinig Daibhidh gu mullach *an t-sléibh*, far an d'rinn e aoradh do Dhia, feuch, thàinig Husai an t-Arcach[d] 'n a choinneamh, le 'chòta reubta[e], agus ùir air a cheann.

33 Agus thubhairt Daibhidh ris, Ma théid thu thairis maille riumsa, an sin bithidh tu a'd' eallaich orm[g].

34 Ach ma philleas tu do'n bhaile, agus ma their thu ri Absalom, Bithidh mise a'm' sheirbhiseach dhuit[h], a rìgh; *bu* sheirbhiseach do d'athair mi gu ruige so, agus a nis *bithidh* mi mar an ceudna a'm' sheirbhiseach dhuit-sa; an sin bheir thu air mo shonsa comhairle Ahitopheil gu neo-ni[j].

35 Agus nach *'eil* maille riut an sin Sadoc agus Abiatar na sagairt? agus gach focal a chluinneas tu á tigh an rìgh, innsidh tu *e* do Shadoc agus do Abiatar na sagairt[k].

36 Feuch, *tha*'n sin maille riu an dithis mhac[m], Ahimaas *mac* Shadoic, agus Ionatan *mac* Abiatair: agus le'n làimh-san cuiridh sibh a m'ionnsuidh-sa gach focal a chluinneas sibh.

37 Uime sin thàinig Husai[o] caraid Dhaibhidh[p] do'n bhaile, agus thàinig Absalom gu Ierusalem.

R.C. 1024.

[a] caib. 16. 23
17. 14, 23
[b] caib. 18. 2
[c] Iob 5. 13
[d] Ios. 16. 2
[e] caib. 1. 2
[f] 1 Sam. 23. 13
[g] caib. 19. 35
[h] caib. 16. 19
[i] Rut 1. 16, 17
Gnà. 17. 17
18. 24
Mat. 8. 19, 20
Eoin 6. 66-69
Gnio. 11. 23
21. 13
Ròm. 2. 10
[j] caib. 17. 5-14
[k] caib. 17. 15, 16
[l] Ròm. 12. 15
[m] rann 27
1 *Chedroin, Eoin 18. 1.*
[n] caib. 16. 2
[o] caib. 16. 15, 16
[p] 1 Each. 27. 33
[q] Air. 4. 15
[r] caib. 15. 30, 32
[s] Salm 43. 3, 4
63. 1, 2
Isa. 38. 22
[t] caib. 9. 2
[u] caib. 22. 20
Air. 14. 8
1 Ri. 10. 9
[v] 1 Sam. 3. 18
[w] 1 Sam. 9. 9
[x] caib. 17. 16
[y] caib. 17. 29
[z] caib. 19. 27
Gnà. 18. 17
[a] caib. 19. 4
Est. 6. 12
[b] Isa. 20. 2, 4
[c] Ier. 14. 3, 4
[d] Salm 126. 6
[e] rann 12

## CAIB. XVI.

1 *Le casaid bhréige fhuair Siba oighreachd a mhaighstir.* 5 *Mhallaich Simei Daibhidh.* 20 *Comhairle Ahitopheil.*

AGUS an uair a chaidh Daibhidh beagan thar mullach *an t-sléibh*[r], feuch, *thàinig* Siba òglach Mhephiboset 'n a choinneamh le dà asail air an diollaideachadh, agus dà cheud builionn arain orra[t], agus ceud bagaid a dh'fhìon-dhearcaibh tiormaichte; agus ceud de mheas samhraidh, agus searrag fhìona.

2 Agus thubhairt an rìgh ri Siba, Ciod *is ciall* duit leo sin? Agus thubhairt Siba, *Tha* na h-asail air son teaghlaich an rìgh chum marcachd; agus an t-aran agus am meas samhraidh air son nan òganach chum *an* itheadh; agus am fìon, a chum gu-n òl esan a bhitheas sgìth anns an fhàsach[y].

3 Agus thubhairt an rìgh, Agus c'àit am bheil mac do mhaighstir? Agus thubhairt Siba ris an rìgh[z], Feuch, tha e 'fantuinn ann an Ierusalem: oir thubhairt e, An diugh aisigidh tigh Israeil dhomhsa rìoghachd m'athar.

4 An sin thubhairt an rìgh ri Siba, Feuch, *is* leatsa gach *ni* a *bha* aig Mephiboset. Agus thubhairt Siba, Tha mi le mòr-ùmhlachd a' guidhe ort *gu*-m faigh mi deadh-ghean a'd' shùilibh, a thighearn', a rìgh.

5 Agus an uair a thàinig rìgh Daibhidh gu Bahurim, feuch, á sin thàinig a mach

duine de theaghlach tighe Shauil, d'am *b*'ainm Simei[a], mac Ghera: thàinig e mach, a' teachd air aghaidh agus a' mallachadh[b].

6 Agus thilg e clachan air Daibhidh, agus air seirbhisich rìgh Daibhidh uile; agus *bha* 'n sluagh uile, agus na daoine treuna uile, air a làimh dheis agus air a làimh chlì.

7 Agus mar so thubhairt Simei an uair a mhallaich se e, Thig a mach, thig a mach, thus' a dhuine fhuileachdaich, agus a dhuine le Belial:

8 Dhìol an Tighearn' ortsa uile fhuil tighe Shauil[f], 'an àit an do rìghich thu; agus thug an Tighearn' an rìoghachd do làimh do mhic Absaloim: agus, feuch, *ghlacadh* thu ann ad olc féin, a chionn gur duine fuileachdach thu.

9 An sin thubhairt Abisai mac Sheruiah ris an rìgh, C'ar son a mhallaicheadh an cù marbh so[h] mo thighearn' an rìgh[i]? leig dhomh dol a null, guidheam ort, agus a cheann a thoirt deth.

10 Agus thubhairt an rìgh, Ciod e mo ghnothuch-sa ribhse[j], a mhaca Sheruiah? leigibh leis mallachadh, a chionn gu-n d'thubhairt an Tighearna ris[k], Mallaich Daibhidh: agus cò théir[l], C'ar son a rinn thu mar so?

11 Agus thubhairt Daibhidh ri Abisai, agus r'a sheirbhisich uile, Feuch, mo mhac, a thàinig a mach á m'innibh[m], ag iarraidh m'anama; agus cia mòr is mò a nis *a dh'fheudas* am Beniamineach so? Leigibh leis, agus mallaicheadh e, oir dh'iarr an Tighearn' air.

12 Theagamh gu-n amhairc an Tighearn' air m'àmhghar[o], agus gu-n dìol an Tighearna dhomh maith air son a mhallachaidh[q] air an là 'n diugh.

13 Agus an uair a dh'imich Daibhidh agus a dhaoine air an t-slighe, dh'imich Simei air slios an t-sléibh làimh ris, a' dol air aghaidh agus a' mallachadh, agus thilg e clachan agus ùir air.

14 Agus thàinig an rìgh agus an sluagh uile a *bha* maille ris, sgìth; agus leig iad an anail an sin.

15 Agus thàinig Absalom agus uile shluagh fhear Israeil, gu Ierusalem, agus Ahitophel maille ris.

16 Agus an uair a thàinig Husai an t-Arcach[r], caraid Dhaibhidh, a dh'ionnsuidh Absaloim, thubhairt Husai ri Absalom, Gu ma fada beò an rìgh, gu ma fada beò an rìgh.

17 Agus thubhairt Absalom ri Husai, An e so do chaoimhneas ri d' charaid? c'ar son nach deachaidh tu maille ri d' charaid[s]?

18 Agus thubhairt Husai ri Absalom, Ni h-eadh; ach ge b'e neach a thaghas an Tighearn', agus an sluagh so, agus fir Israeil uile, leis-san bithidh mise, agus maille ris fanaidh mi.

19 Agus 's an dara àite, cò dha a dheanainn seirbhis? nach ann an làthair a mhic? mar a rinn mi seirbhis ann an làthair d'athar, mar sin bithidh mi a'd' làthair-sa.

20 An sin thubhairt Absalom ri Ahitophel[c], Thugaibh comhairle 'n 'ur measg ciod a ni sinn.

21 Agus thubhairt Ahitophel ri Absalom, Gabh a stigh a dh'ionnsuidh choimhleabach d'athar, a dh'fhàg e a ghleidheadh an tighe; agus cluinnidh Israel uile gu bheil thu air fàs gràineil do d'athair, agus neartaichear[d] làmhan gach neach a *tha* maille riut[e].

22 Agus sgaoil iad bùth do Absalom air mullach an tighe; agus chaidh Absalom a steach a dh'ionnsuidh choimhleabach 'athar[g] ann an sealladh Israeil uile.

23 Agus *bha* comhairle Ahitopheil a thug e seachad anns na làithibh sin, mar gu-m fiosraicheadh duine de fhocal Dhé: mar sin *bha* uile chomhairle Ahitopheil, araon aig Daibhidh agus aig Absalom.

## CAIB. XVII.

*1 Dh'iarr Ahitophel dol air tòir Dhaibhidh. 15 Chuir Husai fios a dh'ionnsuidh Dhaibhidh os ìosal air gach ni a chomhairlich Ahitophel. 23 Chroch Ahitophel e féin. 25 Rinn Absalom Amasa 'n a cheannard air an t-sluagh.*

AGUS thubhairt Ahitophel ri Absalom, Leig dhomh a nis dà mhìle dheug fear a thaghadh a mach, agus éiridh mi, agus théid mi air tòir Dhaibhidh an nochd:

2 Agus thig mi air an uair a tha e sgìth agus lag-làmhach[n], agus cuiridh mi eagal air: agus teichidh an sluagh uile a *tha* maille ris, agus buailidh mi an rìgh a mhàin[p].

3 Agus bheir mi air an ais an sluagh uile a d'ionnsuidh-sa: *tha* 'n duine a *tha* thu ag iarraidh mar gu-m pilleadh an t-iomlan: agus bithidh an sluagh uile ann an sìth.

4 Agus thaitinn a' chainnt ri Absalom, agus ri seanairibh Israeil uile.

5 Agus thubhairt Absalom, Gairm a nis mar an ceudna air Husai an t-Arcach, agus cluinneamaid mar an ceudna ciod a their esan.

6 Agus thàinig Husai a dh'ionnsuidh Absaloim, agus labhair Absalom ris, ag ràdh, Air an dòigh so labhair Ahitophel: an dean sinn *a réir* 'fhocail, no nach *dean*? labhair thusa.

7 Agus thubhairt Husai ri Absalom, Cha-n *'eil* a' chomhairle a thug Ahitophel maith air an uair so.

8 Oir, arsa Husai, is aithne dhuit d' athair agus a dhaoine, gur *daoine* treun iad agus tha iad air am feargachadh 'n an spiorad, mar mhath-ghamhuin o-n d' thugadh a cuileanan[t] anns a' mhachair: agus *is* fear-cogaidh d'athair, agus cha ghabh e tàmh maille ris an t-sluagh.

9 Feuch, tha e nis 'am folach ann an

R.C. 1023.

a caib. 19. 16, &c. 1 Ri. 2. 44, &c.
b Salm 109. 17, 28 Gnà. 26. 2 Ecl. 10. 20 Mat. 5. 11, 12
c caib. 15. 12
d 1 Sam. 27. 12
e caib. 2. 7 Sech. 8. 13
f caib. 1. 16 3. 28, 29 4. 8-12
g caib. 12. 11, 12 15. 16 20. 3
h caib. 9. 8
i Ecs. 22. 28
j 1 Pead. 2. 23
k Tuir. 3. 38
l Iob 9. 12 Ròm. 9. 20
m Gen. 15. 4
n caib. 16. 14 Deut. 25. 18
o 1 Pead. 4. 19
p 1 Ri. 22. 31 Sech. 13. 7
q Ròm. 8. 28
r caib. 15. 37
s caib. 15. 33, 34
t Gnà. 17. 12 Hos. 13. 8

slochd éigin, no ann an àit *éigin* eile: agus tachairidh, an uair a thuiteas cuid diubh an toiseach, ge b'e neach a chluinneas e, gu-n abair e, Tha àr am measg an t-sluaigh a tha 'leantuinn Absaloim.

10 Agus esan mar an ceudna *a tha* 'n a dhuine treun, aig *am bheil* a chridhe mar chridhe leòmhain, leaghaidh e gu tur[b]: oir tha fios aig Israel uile gur duine treun d'athair[c], agus *gur* daoine treun iadsan a *tha* maille ris[d].

11 Air an aobhar sin is i mo chomhairle-sa, gu-n cruinnichear Israel uile a d'ionnsuidh, o Dhan eadhon gu Beer-seba, mar a' ghaineamh a *tha* làimh ris an fhairge air lìonmhoireachd[e], agus gu-n téid thu féin *maille riu* do'n chath.

12 Agus thig sinn air ge b'e àit am faighear e, agus tuitidh sinn air mar a thuiteas an drùchd air an talamh: agus cha-n fhàgar dheth féin, agus de na fir uile a *tha* maille ris, eadhon aon.

13 Agus ma théid e steach do bhaile, an sin bheir fir Israeil uile cùird leo a dh'ionnsuidh a' bhaile sin, agus tairngidh sinn e do'n amhainn, gus nach fàgar an sin aon chlach bheag.

14 Agus thubhairt Absalom, agus fir Israeil uile, *Is* fearr comhairle Husai an Arcaich na comhairle Ahitopheil: oir dh'orduich an Tighearna[h] comhairle mhaith[i] Ahitopheil a thoirt gu neo-ni[j], a chum gu-n tugadh an Tighearn' olc air Absalom.

15 An sin thubhairt Husai ri Sadoc agus ri Abiatar na sagairt, Mar so agus mar so chomhairlich Ahitophel Absalom agus seanairean Israeil; agus mar so agus mar so chomhairlich mise.

16 A nise uime sin cuiribh *fios* gu grad, agus innsibh do Dhaibhidh ag ràdh, Na fan[o] an nochd ann an còmhnardaibh an fhàsaich[p], ach gabh thairis gu luath, air eagal gu-n sluigear suas an rìgh, agus an sluagh uile a *tha* maille ris.

17 Agus dh'fhan Ionatan[q] agus Ahimaas làimh ri En-rogel[r]; (oir cha-n fheudadh iad a bhi air am faicinn a' dol a stigh do'n bhaile:) agus chaidh cailin agus dh'innis i dhoibh; agus chaidh iadsan agus dh'innis iad do rìgh Daibhidh.

18 Gidheadh chunnaic òganach iad, agus dh'innis e do Absalom: ach dh'imich iadsan le 'chéile gu luath, agus thàinig iad gu tigh duine ann am Bahurim[t], aig an robh tobar 'n a chùirt, agus chaidh iad sìos an sin.

19 Agus ghabh a' bhean còmhdach[u] agus sgaoil i e air beul an tobair, agus chuir i gràn meilte air; agus cha d'aithnicheadh an ni.

20 Agus an uair a thàinig seirbhisich Absaloim a dh'ionnsuidh na mnatha do'n tigh, thubhairt iad, C'àit am bheil Ahimaas agus Ionatan? Agus thubhairt a' bhean riu[w], Chaidh iad thairis air an t-sruthan uisge. Agus an uair a dh'iarr iad, agus nach d'fhuair iad, phill iad gu Ierusalem.

21 Agus an uair a dh'fhalbh iad, thàinig iadsan a nìos as an tobar, agus chaidh iad agus dh'innis iad do rìgh Daibhidh, agus thubhairt iad ri Daibhidh, Eiribh[a], agus rachaibh gu grad thar an uisge; oir mar so chomhairlich Ahitophel 'n 'ur n-aghaidh-se.

22 Agus dh'éirich Daibhidh, agus an sluagh uile a *bha* maille ris, agus chaidh iad thar Iordan gu solus na maidne, gus nach robh aon diubh nach deachaidh thar Iordan.

23 Agus an uair a chunnaic Ahitophel nach do ghabhadh a chomhairle, chuir e dìollaid air 'asail, agus dh'éirich e, agus dh'imich e dh'ionnsuidh a thighe, d'a bhaile féin[f], agus thug e àitheanta d'a theaghlach, agus chroch se e féin[g], agus fhuair e bàs, agus dh'adhlaiceadh e ann an àit-adhlacaidh 'athar.

24 An sin thàinig Daibhidh gu Mahanaim: agus chaidh Absalom thar Iordan, e féin agus fir Israeil uile maille ris.

25 Agus rinn Absalom Amasa 'n a cheannard air an t-sluagh 'an àit Ioaib: agus *b'e* Amasa mac duine, d'am *b'*ainm Itra[1] Israeleach, a chaidh a steach gu Abigail nighean Nahais[2], piuthar Sheruiah, màthar Ioaib.

26 Agus champaich Israel agus Absalom ann am fearann Ghilead.

27 Agus an uair a thàinig Daibhidh gu Mahanaim, thug Sobi[k] mac Nahais o Rabah chloinn Amoin[l], agus Machir[m] mac Amieil o Lo-debar, agus Barsillai[n] an Gileadach o Rogelim,

28 Leapaichean, agus cuachan, agus soithichean creadha, agus cruithneachd, agus eorna, agus min mhìn, agus *gràn* cruaidhichte, agus pònair, agus gall-pheasair, agus *peasair* chruaidhichte,

29 Agus mil, agus ìm, agus caoraich, agus càise cruidh air son Dhaibhidh, agus air son an t-sluaigh a *bha* maille ris, a chum *an* itheadh: oir thubhairt iad, *Tha an* sluagh ocrach[s], agus sgìth, agus ìot-mhor anns an fhàsach.

## CAIB. XVIII.

1 *Chuir Daibhidh a mach 'armailt fo làimh Ioaib, Abisai, agus Itai, agus dh'orduich e dhoibh buintinn gu sèimh ri Absalom.* 6 *Bhuaileadh fir Israeil.* 9 *Mharbh Ioab Absalom.* 33 *Rinn Daibhidh caoidh air a shon.*

AGUS ghabh Daibhidh àireamh an t-sluaigh a *bha* maille ris, agus chuir e ceannardan mhìltean, agus ceannardan cheudan os an ceann.

2 Agus chuir Daibhidh a mach trian de'n t-sluagh fo làimh Ioaib, agus trian fo làimh Abisai, mhic Sheruiah bhràthar Ioaib, agus trian fo làimh Itai[v] a' Ghitich: agus thubhairt an rìgh ris an t-sluagh,

B.C. 1023.

[a] rann. 15, 16
[b] Ios. 2. 11
[c] 1 Sam. 18. 17
Eabh. 11. 34
[d] Dàn 3. 7
[e] Ios. 11. 4
1 Ri. 20. 10
[f] caib. 15. 12
[g] Salm 5. 10
55. 23
Mat. 27. 5
[1] no, *Ieter, Ismaeleach.*
[2] no, *Iese, 1 Each. 2. 13, 16.*
[h] caib. 15. 31, &c.
[i] Iob 5. 12, 13
[j] Luc. 16. 8
[k] caib. 10. 1
[l] caib. 12. 29, 30
[m] caib. 9. 4
[n] caib. 19. 31, 32
1 Ri. 2. 7
[o] Gnà. 6. 4, 5
[p] caib. 15. 28
[q] caib. 15. 27, 36
[r] Ios. 15. 7
[s] caib. 16. 2, 14
17. 2
[t] caib. 16. 5
[u] Ios. 2. 6, &c.
[v] caib. 15. 19
[w] Ecs. 1. 19

Gu deimhin théid mi féin mar an ceudna
mach maille ribh.
3 Ach fhreagair an sluagh[a], Cha téid
thu mach: oir ma theicheas sinne, cha
ghabh iad suim dhinn; agus ma bhàs-
aicheas ar leth, cha ghabh iad suim
dhinn; ach a nis *tha thusa* mar dheich
mìle dhinne: uime sin a nis *is* fearr gu-n
deanadh tusa còmhnadh ruinn a mach as
a' bhaile.
4 Agus thubhairt an rìgh riu, *An ni
sin* a tha ceart 'n 'ur sùilibh, ni mise.
Agus sheas an rìgh làimh ris a' gheata,
agus thàinig an sluagh uile a nach 'n an
ceudaibh agus 'n am mìltibh.
5 Agus dh'àithn an rìgh do Ioab, agus
do Abisai, agus do Itai, ag ràdh, *Buinibh*
gu sèimh air mo sgàth-sa ris an òganach,
ri Absalom. Agus chual' an sluagh uile[f]
'n uair a dh'àithn an rìgh do na ceann-
ardaibh uile a thaobh Absaloim.
6 Agus chaidh an sluagh a mach do'n
mhachair an aghaidh Israeil: agus bha
an cath ann an coille Ephraim[g].
7 Agus mharbhadh an sin sluagh Israeil
roimh sheirbhisich Dhaibhidh; agus bha'n
sin air an là sin àr mòr fhichead mìle
*fear*:
8 Oir bha an cath an sin air sgaoileadh
air aghaidh na tìre uile; agus chuir a'
choille as do thuilleadh sluaigh air an là
sin na chuir an claidheamh.
9 Agus thachair Absalom air seirbh-
isich Dhaibhidh; agus *bha* Absalom a'
marcachd air muileid, agus chaidh a'
mhuileid a steach fo gheugan tiugha
craoibhe mòire daraich, agus ghlacadh a
cheann anns a' chraoibh dharaich[h], agus
chrochadh e eadar nèamh agus talamh;
agus dh'imich a' mhuileid a *bha* foidhe
roimpe.
10 Agus chunnaic duine àraidh *so*, agus
dh'innis e do Ioab, agus thubhairt e,
Feuch, chunnaic mi Absalom crochta ann
an craoibh dharaich.
11 Agus thubhairt Ioab ris an duine a
dh'innis dha, Agus, feuch, chunnaic thu
*e*! agus c'ar son nach do bhuail thu e 'n
sin gu làr, agus bheirinn-sa dhuit deich
*secel* airgid agus crios?
12 Agus thubhairt an duine ri Ioab,
Ged gheibhinn-sa mìle *secel* airgid ann
am làimh, cha chuirinn mo làmh a mach
an aghaidh mic an rìgh: oir 'n ar n-éisd-
eachd dh'àithn an rìgh dhuit-sa[k], agus
do Abisai, agus do Itai, ag ràdh, Gleidh-
ibh dhomh an t-òganach Absalom.
13 No dheanainn eu-coir an 'aghaidh
m'anama féin: oir cha-n 'eil ni air bith
'am folach air an rìgh[l], agus sheasadh
tusa féin a'*m*' aghaidh.
14 An sin thubhairt Ioab, Cha-n fheud
mise fuireach mar so maille riut. Agus
ghabh e tri gathan 'n a làimh, agus shàth
e iad 'an cridhe Absaloim, an uair *a
bha* e fathast beò ann am meadhon na
craoibhe daraich.

R.C. 1023.

[a] caib. 21. 17
[b] Ios. 7. 26
[c] Gen. 14. 17
[d] caib. 14. 27
[e] Salm 49. 11
[f] rann 12
[g] Ios. 17. 15, 18
[h] Deut. 21. 23
37. 16, 20
Iob 18. 8-10
31. 3
Salm 63. 9, 10
Gnà. 20. 20
Ier. 48. 44
[i] Eoin 20. 4
[j] 2 Ri. 9. 17
Isa. 21. 11, 12
Ese. 33. 2-7
[k] rann 5
[l] caib. 14. 19, 20
[m] 1 Ri. 1. 42
Gnà. 35. 13
Isa. 52. 7

15 Agus chuairtich deichnear òganach
*a bha* 'g iomchar arm Ioaib Absalom, agus
bhuail iad e, agus mharbh iad e.
16 Agus shéid Ioab an trompaid, agus
phill an sluagh o ruagadh Israeil; oir
chum Ioab air an ais an sluagh.
17 Agus ghabh iad Absalom, agus thilg
iad e ann an slochd mòr anns a' choille,
agus chuir iad càrn ro mhòr chlach air[b]:
agus theich Israel uile, gach fear a dh'
ionnsuidh a bhùtha.
18 A nis ghabh Absalom, an uair bu
bheò e, agus chuir e suas dha féin carragh,
a *tha* ann an gleann an rìgh[c]: oir thubh-
airt e, Cha-n 'eil mac agam[d] a chumail
m'ainme air chuimhne: agus thug e
'ainm féin air a' charragh[e]; agus theirear
ris gu ruig an là 'n diugh, Clach-chuimh-
neachain Absaloim.
19 An sin thubhairt Ahimaas mac
Shadoic, Leig dhomh ruith a nis, agus
sgeul a thoirt a dh'ionnsuidh an rìgh,
gu-n do shaor an Tighearn' e á làimh a
naimhdean.
20 Agus thubhairt Ioab ris, Cha toir
thu sgeul leat an diugh, ach bheir thu
sgeul leat là eile: ach an diugh cha toir
thu sgeul leat, a chionn gu bheil mac an
rìgh marbh.
21 Agus thubhairt Ioab ri Cusi, Falbh,
innis do'n rìgh ciod a chunnaic thu.
Agus chrom Cusi e féin do Ioab, agus
ruith e.
22 An sin thubhairt Ahimaas mac
Shadoic a rìs ri Ioab, Ach gidheadh, leig
dhomhsa, guidheam ort, ruith mar an
ceudna an déigh Chusi. Agus thubhairt
Ioab, C'ar son a ruitheadh tusa, a mhic,
agus nach d'fhuaradh sgeul sam bith
dhuit?
23 Ach gidheadh, *ars' esan*, leig dhomh
ruith. Agus thubhairt e ris, Ruith. Agus
ruith Ahimaas rathad a' chòmhnaird,
agus chaidh e seachad air Cusi[i].
24 Agus shuidh Daibhidh eadar an dà
gheata: agus chaidh am fear-faire suas
gu mullach a' gheata[j], air a' bhalla; agus
thog e suas a shùilean, agus dh'amhairc
e, agus, feuch, duine a' ruith 'n a aonar.
25 Agus ghlaodh am fear-faire, agus
dh'innis e do'n rìgh. Agus thubhairt an
rìgh, Ma *tha* e 'n a aonar, *tha* sgeul aige
'n a bheul. Agus dh'imich e air aghaidh,
agus thàinig e am fagus.
26 Agus chunnaic am fear-faire duine
eile a' ruith; agus ghlaodh am fear-faire
ris an dorsair, agus thubhairt e, Feuch,
*tha* duine *eile* a' ruith 'n a aonar. Agus
thubhairt an rìgh, Tha esan mar an
ceudna a' toirt sgeoil.
27 Agus thubhairt am fear-faire, Tha
mi a' faicinn ruith a' cheud *duine* mar
ruith Ahimaais, mhic Shadoic. Agus
thubhairt an rìgh, Is duine maith esan[m],
agus is ann le sgeul maith a tha e a'
teachd.
28 Agus ghlaodh Ahimaas, agus thubh-

airt e ris an rìgh, Tha gach ni gu maith.
Agus chrom se e féin sìos do'n rìgh air
'aghaidh dh'ionnsuidh na talmhainn, agus
thubhairt e, Gu ma beannaichte an Tigh-
earna do Dhia[a], a thug thairis na daoine
a thog an làmhan suas an aghaidh mo
thighearn' an rìgh.
29 Agus thubhairt an rìgh, Am bheil
an t-òganach Absalom tèaruinte? Agus
fhreagair Ahimaas, An uair a chuir Ioab
air falbh seirbhiseach an rìgh, agus *mise*
do sheirbhiseach, chunnaic mi buaireas
mòr, ach cha robh fios agam ciod *e*.
30 Agus thubhairt an rìgh *ris*, Tionn-
daidh a leth-taobh, *agus* seas an so.
Agus thionndaidh e a leth-taobh, agus
sheas e.
31 Agus, feuch, thàinig Cusi; agus
thubhairt Cusi, Bheirear sgeul do m'
thighearn' an rìgh[d], gu-n do shaor an
Tighearn' thusa an diugh[e] á làimh nan
uile a dh'éirich suas a'd' aghaidh[f].
32 Agus thubhairt an rìgh ri Cusi, Am
bheil an t-òganach Absalom tèaruinte?
Agus fhreagair Cusi, Gu robh naimhdean
mo thighearn' an rìgh[g], agus iadsan uile
a dh'éirich suas a'd' aghaidh a dheanamh
*do* chroin, mar *tha* an t-òganach *sin*.
33 Agus ghluaiseadh an rìgh gu mòr,
agus chaidh e suas do'n t-seòmar os ceann
a' gheata, agus ghuil e: agus ag imeachd
dha, thubhairt e mar so. A mhic Absa-
loim! a mhic, a mhic Absaloim! O nach
mise féin a fhuair bàs air do shon, Absa-
loim, a mhic, a mhic!

## CAIB. XIX.

1 *Thug Ioab air Daibhidh sgur o bhròn a dheanamh air son Absaloim.* 9 *Dh'iarr na h-Israelich an rìgh a thoirt air ais.* 16 *Fhuair Simei maitheanas.* 24 *Ghabh Mephiboset a leisgeul féin.* 31 *Phill Barsillai o Dhaibhidh a leantuinn.*

AGUS dh'innseadh do Ioab, Feuch,
tha'n rìgh a' gul agus a' caoidh air
son Absaloim[k].
2 Agus bha a' bhuaidh air an là sin *air
a tionndadh* gu caoidh do'n t-sluagh uile;
oir chual' an sluagh 'g a ràdh air an là
sin, Tha an rìgh fo thùirse air son a mhic.
3 Agus ghoid an sluagh air an là sin a
steach do'n bhaile, mar a ghoideas sluagh
air falbh agus iad fo nàire, an uair a
theicheas iad ann an cath.
4 Ach dh'fholaich an rìgh 'aghaidh[m],
agus ghlaodh an rìgh le guth àrd[o], A mhic
Absaloim! Absaloim, a mhic, a mhic!
5 Agus thàinig Ioab a steach a dh'ionn-
suidh an rìgh do an tigh, agus thubhairt
e, Chuir thu nàire an diugh air aghaidh-
ibh do sheirbhiseach uile, a shaor d'anam
an diugh, agus anaman do mhac, agus do
nighean, agus anaman do bhan, agus
anaman do choimhleabach:
6 A chionn gu bheil gràdh agad dhoibh-
san aig am bheil fuath dhuit, agus gu
bheil fuath agad dhoibh-san aig am bheil

R.C. 1023.

[a] Salm 124. 6
[b] Gnà. 14. 28
[c] caib. 18. 6-8
[d] Salm 144. 7, 10
[e] Luc. 18. 7, 8
[f] Salm 124. 2, 3
[g] Bre. 5. 31 Dan. 4. 19
[h] caib. 15. 14
[i] caib. 5. 1
[j] caib. 17. 25 1 Each. 2. 17
[k] Gnà. 17. 25
[l] Bre. 20. 1
[m] caib. 15. 30
[n] Ios. 5. 9
[o] caib. 18. 33
[p] caib. 16. 5
[q] caib. 9. 2, 10

gràdh dhuit: oir nochd thu an diugh nach
'eil *suim* agad de cheannardaibh, no de
sheirbhisich: oir tha mi 'tuigsinn an diugh,
nam bitheadh Absalom beò, agus nam
bitheamaid-ne uile marbh an diugh, an
sin gu-m bitheadh e ceart ann ad shùilibh.
7 A nis uime sin éirich, falbh a mach,
agus labhair gu caoimhneil ri d' sheirbh-
isich: oir bheiream-sa mo mhionnan air
an Tighearna[b], mur téid thu mach, nach
fan duine maille riut an nochd: agus
bithidh sin na's miosa dhuit na gach olc
a thàinig ort o d'òige gus a nis.
8 An sin dh'éirich an rìgh, agus shuidh
e anns a' gheata. Agus dh'innis iad do'n
t-sluagh uile, ag ràdh, Feuch, tha an rìgh
'n a shuidhe anns a' gheata: agus thàinig
an sluagh uile 'am fianuis an rìgh. Agus
theich Israel[c], gach fear a dh'ionnsuidh a
bhùtha.
9 Agus bha an sluagh uile ri connsach-
adh air feadh uile threubhan Israeil, ag
ràdh, Theasairg an rìgh sinn á làimh ar
naimhdean, agus shaor e sinn á làimh
nam Philisteach, agus a nis tha e air
teicheadh as an tìr roimh Absalom[h].
10 Agus fhuair Absalom, a dh'ung sinn
os ar ceann, bàs anns a' chath: a nis ma
ta c'ar son a tha sibh tosdach mu an rìgh
a thoirt air ais?
11 Agus chuir rìgh Daibhidh *fios* gu
Sadoc agus gu Abiatar na sagairt, ag
ràdh, Labhraibh ri seanairibh Iudah, ag
ràdh, C'ar son a tha sibhse air dheireadh
a thoirt an rìgh air ais d'a thigh? (agus
gu-n d'thàinig cainnt Israeil uile dh'ionn-
suidh an rìgh d'a thigh.)
12 *Is* sibhse mo bhràithrean, *is* sibh mo
chnàmhan agus m'fheòil[i]: c'ar son ma ta
a tha sibh air dheireadh a thoirt an rìgh
air ais?
13 Agus ri Amasa their sibh[j], Nach
tusa mo chnàimh, agus m'fheòil? Mar
sin gu-n deanadh Dia riumsa, agus tuill-
eadh mar an ceudna, mur bi thusa ann ad
cheannard air an t-sluagh a'm' làthairs'
an còmhnuidh 'an àit Ioaib.
14 Agus dh'aom e cridheachan fhear
Iudah uile, mar *chridhe* aon duine[l]; *air
chor as* gu-n do chuir iad *am fios so*
dh'ionnsuidh an rìgh, Pill féin, agus do
sheirbhisich uile.
15 Uime sin phill an rìgh, agus thàinig
e gu Iordan: agus thàinig Iudah gu
Gilgal[n], a dhol an coinneamh an rìgh,
gus an rìgh a thoirt thar Iordan.
16 Agus ghreas Simei[p] mac Ghera,
Beniamineach, a bha o Bhahurim air,
agus thàinig e nuas maille ri fearaibh
Iudah an coinneamh rìgh Daibhidh.
17 Agus *bha* mìle fear de Bheniamin
maille ris, agus Siba[q] òglach tighe Shauil,
agus a chùig mic dheug, agus 'fhichead
seirbhiseach maille ris; agus chaidh iad
thar Iordan roimh an rìgh.
18 Agus chaidh bàt-aisig a null a thoirt
teaghlaich an rìgh thairis, agus a dhean-

amh an *ni* 'bu mhaith leis. Agus thuit
Simei mac Ghera, sìos 'am fianuis an rìgh,
'n uair a thàinig e thar Iordan ;
19 Agus thubhairt e ris an rìgh, Na
cuireadh mo thighearn' eu-ceart as mo
leth[b], agus na cuimhnich[c] an ni a rinn do
sheirbhiseach gu h-an-dligheach[d] air an là
anns an deachaidh mo thighearn' an rìgh
a mach á Ierusalem, air chor as gu-n
gabhadh an rìgh g'a chridhe e[g].
20 Oir tha fios aig do sheirbhiseach gu-n
do pheacaich mi : uime sin, feuch, thàinig
mi an diugh an ceud duine de thigh Ioseiph
uile, a dhol sìos an coinneamh mo thigh-
earn' an rìgh.
21 Ach fhreagair Abisai mac Sheruiah,
agus thubhairt e, Nach cuirear air a shon
so Simei gu bàs, a chionn gu-n do mhall-
aich e *aon* ungta an Tighearn'[h] ?
22 Agus thubhairt Daibhidh, Ciod e mo
ghnothuch-sa ribhse, a mhaca Sheruiah,
gu-m bitheadh sibh an diugh 'n 'ur n-eas-
cairdibh dhomh? an cuirear an diugh
duine sam bith gu bàs ann an Israel[l] ?
oir nach 'eil fhios agam gu bheil mi an
diugh a'm' rìgh os ceann Israeil?
23 Agus thubhairt an rìgh ri Simei,
Cha-n fhaigh thu bàs[m]: agus mhionnaich
an rìgh dha.
24 Agus thàinig Mephiboset[n], mac
Shauil, a nuas an coinneamh an rìgh,
agus cha do dheasaich e a chosan, agus
cha do chuir e snas air 'fheusaig, agus
cha do nigh e 'eudach o'n là anns an do
thriall an rìgh, gus an là anns an d'thainig
e *ris* ann an sith.
25 Agus an uair a thàinig e gu Ierusa-
lem an coinneamh an rìgh, an sin thubh-
airt an rìgh ris, C'ar son nach deachaidh
tu maille riumsa[q], a Mhephiboset?
26 Agus fhreagair esan, A thighearn',
a rìgh, mheall mo sheirbhiseach mi : oir
thubhairt do sheirbhiseach, Cuiridh mi
dìollaid dhomh féin air asail, agus marc-
aichidh mi oirre, agus théid mi dh'ionn-
suidh an rìgh, a chionn gu bheil do
sheirbhiseach bacach.
27 Agus chùl-chàin esan do sheirbhis-
each ri m' thighearn' an rìgh[s] ; ach *tha*
mo thighearn' an rìgh mar aingeal Dhé[t] :
dean uime sin an *ni sin a tha* maith 'a'd
shùilibh.
28 Oir cha robh teaghlach m'athar uile
ach 'n an daoinibh marbha 'am fianuis mo
thighearn' an rìgh ; gidheadh chuir thu
do sheirbhiseach 'n am measg-san a dh'ith
aig do bhòrd féin[u]: ciod ma ta a' chòir a
th'agamsa tuilleadh air glaodhaich na's
mò ris an rìgh?
29 Agus thubhairt an rìgh ris, C'ar son
a labhras tu na's mò mu d' ghnothuich-
ibh? thubhairt mise, Roinnidh tusa agus
Siba am fearann.
30 Agus thubhairt Mephiboset ris an
rìgh, Seadh, gabhadh e an t-iomlan, o
thàinig mo thighearn' an rìgh *a rìs* ann
an sith d'a thigh féin.

R.C. 1023.

[a] 1 Ri. 2. 7
[b] 1 Sam. 22. 15
Salm 32. 2
Ròm. 4.6-8
[c] Salm 79. 8
[d] caib. 16. 5, &c.
[e] caib. 17. 27
[f] 1 Tim.6.17-19
[g] caib. 13. 33
[1] *cia lion iad làithean bhliadh-nachan mo bheatha-sa.*
[h] Ecs. 22. 28
1 Sam.26. 9
[i] Salm 90. 10
Gnà. 16. 31
[j] Eabh. 5. 14
[k] Ecl. 12. 3-5
[l] 1 Sam. 11. 13
[m] 1 Ri 2 8,36, &c.
[n] Luc. 6. 38
[o] caib. 9. 6
[p] 1 Ri. 2. 7
Ier. 41. 17
[q] caib. 16. 17
[r] Gen. 31. 55
1 Tes. 5. 26
[s] caib. 16. 3
Ier. 9. 4
[t] caib.14.17, 20
[u] caib. 9. 7, 10, 13
[v] rann. 11-15
[w] rann 12

31 Agus thàinig Barsillai[a] an Gileadach
a nuas o Rogelim, agus chaidh e thar
Iordan maille ris an rìgh, chum a chur
thar Iordan.
32 A nis *bha* Barsillai 'n a dhuine ro
shean, ceithir fichead bliadhna dh'aois :
agus thug esan lòn do'n rìgh an uair a
dh'fhan e ann am Mahanaim[e]; oir *bu*
duine ro mhòr e[f].
33 Agus thubhairt an rìgh ri Barsillai,
Thig-sa thairis maille rium, agus beath-
aichidh mi thu maille rium féin ann an
Ierusalem.
34 Agus thubhairt Barsillai ris an rìgh,
Cia fad a th'agam-sa ri bhi beò[1], gu-n
rachainn suas maille ris an rìgh gu Ieru-
salem?
35 *Tha* mi an diugh ceithir fichead
bliadhna dh'aois[i] : an urrainn mise aithn-
eachadh eadar maith agus olc[j]? an urrainn
do sheirbhiseach na dh'itheas no na dh'
òlas mi a bhlasadh[k]? an urrainn mise
tuilleadh guth fhear agus bhan a sheinn-
eas a chluinntinn? c'ar son ma ta a
bhitheadh do sheirbhiseach fathast 'n a
cire air mo thighearn' an rìgh?
36 Théid do sheirbhiseach ré ùine bhig
thar Iordan maille ris an rìgh : agus c'ar
son a dhìoladh an rìgh sin dhomhsa le
leithid so de luigheachd[o]?
37 Leig le d' sheirbhiseach, guidheam
ort, pilltinn air ais, a chum gu-m faigh
mi bàs ann mo bhaile féin, làimh ri uaigh
m'athar, agus mo mhàthar : ach, feuch,
rachadh do sheirbhiseach Chimham[p]
thairis maille ri m' thighearn' an rìgh,
agus dean ris na *bhitheas* maith ann ad
shùilibh.
38 Agus fhreagair an rìgh, Théid Chim-
ham thairis maille rium, agus ni mi dha
na *bhitheas* maith ann ad shùilibh ; agus
ge b'e ni a dh'iarras tusa orm, ni mi e
dhuit.
39 Agus chaidh an sluagh uile thar
Iordan, agus chaidh an rìgh thairis : agus
phòg an rìgh Barsillai[r], agus bheannaich
se e ; agus phill e d'a àite féin.
40 An sin chaidh an rìgh air aghaidh
gu Gilgal, agus chaidh Chimham air agh-
aidh maille ris : agus thug sluagh Iudah
uile thairis an rìgh, agus mar an ceudna
leth sluaigh Israeil.
41 Agus, feuch, thàinig fir Israeil uile
dh'ionnsuidh an rìgh, agus thubhairt
iad ris an rìgh, C'ar son a ghoid ar
bràithrean fir Iudah thu air falbh, agus
a thug iad an rìgh agus a theaghlach[v],
agus daoine Dhaibhidh uile maille ris
thar Iordan?
42 Agus fhreagair fir Iudah uile fir
Israeil, A chionn gu bheil an rìgh fagus
'an dàimh dhuinne[w]: c'ar son ma ta tha
fearg oirbhse air son an ni so? an d'ith
sinn a' bheag o an rìgh? no an d'thug e
tiodhlac sam bith dhuinn?
43 Agus fhreagair fir Israeil fir Iudah,
agus thubhairt iad, *Tha* deich earrannan

againne anns an rìgh, agus *tha* mar an
ceudna tuilleadh *còir* againn ann an
Daibhidh na *th*'agaibhse: c'ar son ma ta
a rinn sibh tàir oirnne? agus nach b'e
ar gnothuch-ne an toiseach ar rìgh a
thabhairt air ais? Agus bu ghairge
briathran fhear Iudah[c] na briathran
fhear Israeil.

## CAIB. XX.

1 *Rinn Seba agus fir Israeil ceannairc an aghaidh Dhaibhidh.* 10 *Mharbh Ioab Amasa;* 14 *agus chaidh e air tòir Sheba gu Abel.* 16 *Shaor bean ghlic am baile le ceann Sheba a thoirt do Ioab.* 23 *Luchd-dreuchd Dhaibhidh.*

AGUS thachair gu-n robh duine an sin
le Belial, do 'm *b*'ainm Seba, mac
Bhichri, Beniamineach; agus shéid e
trompaid, agus thubhairt e, Cha-n 'eil
againne cuibhrionn sam bith ann an
Daibhidh[d], agus cha-n 'eil oighreachd sam
bith againn ann am mac Iese: gach fear
a dh'ionnsuidh a bhùthan, O Israeil.
2 Agus chaidh gach duine de Israel[e]
suas o *bhi* 'n déigh Dhaibhidh, agus lean
iad Seba mac Bhichri: ach dhlùth-lean
daoine Iudah ri an rìgh[f], o Iordan eadhon
gu Ierusalem.
3 Agus thàinig Daibhidh d'a thigh ann
an Ierusalem; agus ghabh an rìgh an
deichnear bhan, *a* choimhleabaich[h], a
dh'fhàg e a ghleidheadh an tighe, agus
chuir e ann an gainntir iad, agus bheath-
aich e iad, ach cha deachaidh e stigh
d'an ionnsuidh; agus bha iad air an druid-
eadh suas gu là am bàis, a' caitheadh
am beatha ann am bantrachas.
4 An sin thubhairt an rìgh ri Amasa,
Cruinnich dhomhsa fir Iudah 'an ceann
thri làithean, agus seas féin an so.
5 Agus dh'fhalbh Amasa a chruinn-
eachadh *fhear* Iudah[j]: ach dh'fhan e na
b'fhaide na 'n t-àm suidhichte a shon-
raich esan dha.
6 Agus thubhairt Daibhidh ri Abisai,
A nis ni Seba, mac Bhichri, tuilleadh
croin duinn na *rinn* Absalom: gabh thusa
seirbhisich do thighearn'[k], agus falbh air
a thòir, air eagal gu-m faigh e dha féin
bailte daingnichte, agus gu-n téid e as
uainn.
7 Agus chaidh a mach 'n a dhéigh fir
Ioaib, agus na Ceretich[l], agus na Peletich,
agus na *fir* threuna uile: agus chaidh iad
a mach á Ierusalem, a dhol air tòir
Sheba, mhic Bhichri.
8 An uair *a bha* iad aig a' chloich mhòir
a *tha* ann an Gibeon, thàinig Amasa
rompa. Agus bha Ioab crioslaichte le
falluinn a chuir e uime, agus oirre sin
crios *le* claidheamh ceangailte air a leis
'n a thruaill; agus an uair a chaidh e air
aghaidh, thuit e aisde.
9 Agus thubhairt Ioab ri Amasa, Am
*bheil* thu slàn, a bhràthair? Agus ghlac
Ioab le 'dheas làimh Amasa air 'fheusaig,
a thabhairt pòige dha[n].

B.C. 1022.

[a] 1 Ri. 2. 5
[b] caib. 2. 23
[c] Bre. 8. 1 Seum. 3. 2-10
[d] caib. 19. 43 1 Ri. 12. 16 Luc. 19. 14
[e] Salm 62. 9
[f] caib. 19. 41 2 Each. 10. 17
[g] 2 Ri. 15. 29 2 Each. 16. 4
[h] caib. 15. 16 16. 21, 22
[i] 2 Ri. 19. 32
[j] caib. 19. 13
[k] caib. 11. 11 1 Ri. 1. 33
[1] no, *comhairle.*
[l] 1 Ri. 1. 38
[m] Bre. 5. 7
[n] Luc. 22. 47

10 Ach cha d'thug Amasa fainear an
claidheamh a *bha* ann an làimh Ioaib:
agus bhuail e leis e[a] fo 'n chùigeamh
*aisne*[b], agus leig e mach a mhionach a
dh'ionnsuidh an làir, agus cha do bhuail
e rìs e; agus fhuair e bàs. Agus chaidh
Ioab, agus a bhràthair Abisai, air tòir
Sheba, mhic Bhichri.
11 Agus sheas fear a dh'òganaich Ioaib
làimh ris, agus thubhairt e, Esan leis
an ionmhuinn Ioab, agus esan a *tha* le
Daibhidh, leanadh e Ioab.
12 Agus bha Amasa 'g a aonairt féin
ann am fuil 'am meadhon an rathaid
mhòir. Agus an uair a chunnaic an
duine gu-n d'fhan an sluagh uile 'n an
seasamh, dh'atharraich e Amasa o'n
rathad mhòr do'n achadh, agus thilg e
eudach air, an uair a chunnaic e gu-n
d'fhan gach neach a thàinig làimh ris 'n
an seasamh.
13 An uair a dh'atharraicheadh e o'n
rathad mhòr, chaidh an sluagh uile air an
aghaidh an déigh Ioaib, a dhol air tòir
Sheba mhic Bhichri.
14 Agus chaidh e air feadh uile
threubhan Israeil gu Abel[g]-bhetmaacah,
agus na Berich uile: agus chruinnicheadh
iad 'an ceann a chéile, agus chaidh iad mar
an ceudna 'n a dhéigh.
15 Agus thàinig iad, agus theannaich
iad e, ann an Abel-bhetmaacah, agus
chuir iad suas tòrr[i] an aghaidh a' bhaile,
agus sheas e làimh ris a' bhalla: agus rinn
an sluagh uile a *bha* maille ri Ioab an
dìchioll air a' bhalla a leagadh sìos.
16 An sin ghlaodh bean ghlic a mach
as a' bhaile, Eisdibh, éisdibh; abraibh,
guidheam oirbh, ri Ioab, Thig am fagus
an so, agus labhraidh mi riut.
17 Agus an uair a thainig e am fagus
di, thubhairt a' bhean, An tu Ioab? Agus
fhreagair esan, *Is* mi. An sin thubhairt
i ris, Eisd ri briathraibh do bhanoglaich.
Agus fhreagair esan, Tha mi ag éisdeachd.
18 An sin labhair i, ag ràdh, Gu cinnt-
each labhair iad an toiseach, ag ràdh, Gu
deimhin iarraidh iad *sìth*[1] air Abel: agus
mar sin crìochnaichidh iad *an gnothuch.*
19 *Is aon* mise dhiubhsan *a tha* sìochail
*agus* fìrinneach ann an Israel: ach tha
thusa ag iarraidh baile a sgrios, agus
màthair[m] ann an Israel. C'ar son a
shluigeas tu suas oighreachd an Tigh-
earn'?
20 Agus fhreagair Ioab agus thubhairt
e, Gu ma fada, fada sin uamsa, gu-n
sluiginn suas, no gu-n sgriosainn.
21 Cha-n ann mar sin a tha an gnoth-
uch: ach thog duine de shliabh Ephraim,
d'an ainm Seba mac Bhichri, a làmh suas
an aghaidh an rìgh, an aghaidh Dhaibh-
idh: thugaibh esan a mhàin thairis, agus
imichidh mi o an bhaile. Agus thubhairt
a' bhean ri Ioab, Feuch, tilgear a cheann
a d'ionnsuidh thar a' bhalla.
22 An sin chaidh a' bhean a dh'ionn-

suidh an t-sluaigh uile 'n a gliocas[a]: agus
ghearr iad ceann Sheba mhic Bhichri
dheth, agus thilg iad a mach e dh'ionn-
suidh Ioaib : agus shéid e trompaid, agus
chaidh iad air falbh o an bhaile, gach
fear a dh'ionnsuidh a bhùtha. Agus phill
Ioab do Ierusalem a dh'ionnsuidh an rìgh.
23 A nis bha Ioab os ceann armailte
Israeil uile[d]: agus *bha* Benaiah mac
Iehoiada os ceann nan Cereteach, agus os
ceann nam Peleteach :
24 Agus *bha* Adoram os ceann na cìse[e]:
agus *bha* Iehosaphat[f] mac Ahiluid 'n a
sheanachaidh :
25 Agus *bha* Sebha 'n a sgrìobhaiche :
agus *b'*iad Sadoc agus Abiatar na sagairt :
26 Agus mar an ceudna bha Ira an
Iaireach 'n a àrd fhear-riaghlaidh aig
Daibhidh.

## CAIB. XXI.

1 *Sguir a' ghorta a bha 's an tìr 'n uair a chroch na Gibeonaich seachdnar de mhic Shauil.* 12 *Dh'adhlaic Daibhidh cnàmhan Shauil agus Ionatain.* 15 *Chog seirbhisich Dhaibhidh an aghaidh nam Philisteach.*

AGUS bha gorta ann an làithibh
Dhaibhidh, ré thri bliadhna,
bliadhna an déigh bliadhna. Agus
dh'fhiosraich Daibhidh de'n Tighearn',
agus fhreagair an Tighearn', *Is ann* air
son Shauil, agus air son a thighe fhuil-
eachdaich *a tha i*, a chionn gu-n do
mharbh e na Gibeonaich[h].
2 Agus ghairm an rìgh air na Gibeon-
aich, agus thubhairt e riu; (a nis cha
*robh* na Gibeonaich de chloinn Israeil[j],
ach a dh'iarmad nan Amorach; agus
thug clann Israeil mionnan doibh : agus
dh'iarr Saul am marbhadh, 'n a eud air
son chloinn Israeil agus Iudah :)
3 Uime sin thubhairt Daibhidh ris na
Gibeonaich, Ciod a ni mi air 'ur son?
agus cia leis a ni mi an réite, a chum gu-m
beannaich sibh oighreachd an Tighearn'[l]?
4 Agus thubhairt na Gibeonaich ris,
Cha *bhi* againne airgiod no òr o Shaul[m],
no o a thigh ; agus air ar son-ne cha
mharbh thu duine sam bith ann an Israel.
Agus thubhairt esan, *An ni* a their sibh,
ni mise dhuibh.
5 Agus fhreagair iad an rìgh, An duine
a chuir as duinn, agus a smuainich 'n ar
n-aghaidh sinn a bhi air ar sgrios, air
chor as nach fanamaid ann an crìch air
bith de Israel ;
6 Thugar dhuinn seachdnar d'a mhic-
san[q], agus crochaidh sinn suas iad do an
Tighearn', ann an Gibeah Shauil[r], a thagh
an Tighearn'. Agus thubhairt an rìgh,
Bheir mi *dhuibh iad.*
7 Ach chaomhain an rìgh Mephiboset
mac Ionatain, mhic Shauil, air son
mhionnan an Tighearn'[s] a *bha* eatorra,
eadar Daibhidh agus Ionatan mac Shauil.
8 Ach ghabh an rìgh dà mhac Rispah
nighinn Aiah[t], a rug i do Shaul, Armoni
agus Mephiboset; agus cùignear mhac

B.C. 1021.
a Ecl. 9. 14-16
1 no, *Mhichal.*
b 1 Sam. 18. 19
c 1 Sam. 15. 33
d caib. 8. 16-18
e 1 Ri. 4. 6
f 1 Ri. 4. 3
g 1 Sam. 31. 11
h 1 Sam. 22. 19
i Ios. 18. 28
j Ios. 9. 3-21
k caib. 24. 25
l caib. 20. 19
m Salm 49. 6, 7
n caib. 18. 3
o 1 Ri. 11. 36
p 1 Each. 20. 4
q Ese. 18. 19
r 1 Sam. 10. 26
2 no, *Iair.*
s 1 Sam. 20. 15
t caib. 3. 7

Mheroib[1] nighinn Shauil, a rug[b] i do
Adriel mac Bharsillai a' Mheholataich:
9 Agus thug e thairis iad do làimh nan
Gibeonach, agus chroch siad iad anns an
t-sliabh 'am fianuis an Tighearn'[c]; agus
thuit an t-seachdnar sin cuideachd, agus
chuireadh gu bàs iad ann an ceud làithibh
an fhogharaidh, ann an toiseach foghar-
aidh an eorna.
10 Agus ghabh Rispah nighean Aiah
sac-eudach, agus sgaoil i dhi féin e air a'
charraig, o thoiseach an fhogharaidh gus
an do shil uisge orra o nèamh : agus cha do
leig i le[ʒ]eunlaith an athair fois a ghabhail
orra 's an là, no do fhiadh-bheathaichibh
na macharach 's an oidhche.
11 Agus dh'innseadh do Dhaibhidh ciod
a rinn Rispah, nighean Aiah, coimhleab-
ach Shauil.
12 Agus dh'fhalbh Daibhidh, agus thug
e o dhaoinibh Iabeis-ghilead cnàmhan
Shauil, agus cnàmhan a mhic Ionatain[g], a
ghoid iad o shràid Bhet-sain, far an do
chroch na Philistich iad, anns an là air
an do mharbh na Philistich Saul ann an
Gilboa :
13 Agus thug e nìos as a sin cnàmhan
Shauil, agus cnàmhan Ionatain, a mhic :
agus chruinnich iad cnàmhan na muinntir
a chrochadh.
14 Agus dh'adhlaic iad cnàmhan Shauil,
agus a mhic Ionatain, ann an tìr Bhen-
iamin ann an Selah[i], ann an àit-adhlac-
aidh Chis 'athar. Agus rinn iad gach ni
a dh'àithn an rìgh : agus 'n a dhéigh sin
bha Dia réidh ris an tìr[k].
15 Agus bha cogadh aig na Philistich
fathast ri Israel ; agus chaidh Daibhidh
sìos agus a sheirbhisich maille ris, agus
chog iad ris na Philistich ; agus dh'fhàs
Daibhidh sgìth.
16 Agus thubhairt Isbi-benob, a bha
de shliochd an fhamhair, (agus aig am
b'e cudthrom cinn a shleagha tri cheud
secel umha, agus e crioslaichte le crios
nomha,) gu marbhadh e Daibhidh.
17 Ach rinn Abisai mac Sheruiah còmh-
nadh ris, agus bhuail e am Philisteach,
agus mharbh se e. An sin mhionnaich
fir Dhaibhidh dha, ag ràdh, Cha téid thu
mach na's mò maille ruinne gu cath[n],
chum nach cuir thu as lòchran Israeil[o].
18 Agus 'n a dhéigh so bha cath a ris
ann an Gob ris na Philistich : an sin
bhuail Sibechai[p] an Husatach Saph, a *bha*
de shliochd an fhamhair.
19 Agus bha rìs cath ann an Gob ris
na Philistich : agus bhuail Elhanan mac
Iare-oregim[2] Lahmi bràthair Gholiath a'
Ghitich ; agus *bha* crann a shleagha mar
gharmain figheadair.
20 Agus bha fathast cath ann an Gat,
far an robh fear de mheudachd *mhòir*,
agus sè meoir aige air gach làimh, agus sè
meoir air gach cois, ceithir 'ar fhichead
'an àireamh ; agus rugadh esan mar an
ceudna do an fhamhair.

21 Agus an uair a thug e dùbhlan do Israel, mharbh Ionatan, mac Shimeah[a], bràthar Dhaibhidh e.

22 Rugadh a' cheathrar sin do an fhamhair ann an Gat, agus thuit *iad* le làimh Dhaibhidh, agus le làimh a sheirbhiseach.

## CAIB. XXII.

1 *Laoidh bhuidheachais le Daibhidh do bhrìgh gu-n do shaor an Tighearn' e á làimh a naimhdean.*

AGUS labhair Daibhidh ris an Tighearna[f] briathra na laoidh so[g], anns an là air an do shaor an Tighearn' e á làimh a naimhdean uile, agus á làimh Shauil :

2 Agus thubhairt e, *Is e* an Tighearna mo charraig[i], agus mo dhaingneach[j], agus mo shlànuighear.

3 *Is e* Dia mo charraig ; earbaidh mi as : mo sgiath[k] agus adharc mo shlàinte[l], mo thùr àrd[m] agus mo dhìdean[n] : m'fhear-saoraidh ; o ainneart saoraidh tusa mi.

4 Gairmidh mi air an Tighearn', *a's* airidh air cliu ; agus o mo naimhdibh saorar mi.

5 Oir chuairtich tonnan a' bhàis mi : chuir tuilte dhroch dhaoine[1] eagal orm.

6 Dh'iadh cuird[3] ifrinn mu mo thimchioll : ghabh lìontan a' bhàis romham.

7 Ann am airc ghairm mi air an Tighearn'[r], agus ri mo Dhia ghlaodh mi, agus chual' e o 'theampull mo ghuth[s], agus ràinig mo ghlaodh a chluasan.

8 Agus chrathadh agus chriothnaich an talamh[t] : ghluaiseadh bunaite nan nèamh[u] agus chrathadh iad, a chionn gu-n robh fearg air.

9 Chaidh deatach suas o 'shròin, agus loisg teine as a bheul[v] : lasadh éibhlean leis.

10 Agus lùb e a nèamhan[w], agus thàinig e nuas ; agus dorchadas fo 'chosaibh[x].

11 Agus mharcaich e air cerub[y], agus chaidh e air iteig : agus dh'itealaich e air sgiathaibh na gaoithe[z].

12 Agus rinn e dorchadas 'n a phàillinnaibh m'a thimchioll, comh-chruinneachadh nan uisgeacha, neoil thiugha nan speur.

13 Leis an dealradh a bha fa 'chomhair lasadh éibhlean teine.

14 Rinn an Tighearna tairneanach o na nèamhan[b], agus leig an Ti a's àird' a ghuth a mach.

15 Agus chuir e mach saighdean[c], agus sgap e iad ; dealanach agus chlaoidh e iad.

16 Agus leigeadh ris aigean na fairge[d], nochdadh bunaitean an domhain, le achmhasan an Tighearna, le séideadh anail a shròine.

17 Chuir e nuas o'n àird, ghlac e mi ; tharruing e mi á mòran uisgeachan[f].

18 Shaor e mi o m' nàmhaid làidir, uathasan a dh'fhuathaich mi ; oir bu treise iad na mise.

19 Ghabh iad romham ann an là m'àmhghair : ach b'e an Tighearna mo chùl-taice.

20 Agus thug e mach mi gu ionad farsuinn : shaor e mi, a chionn gu-n do ghabh e tlachd annam[b].

21 Thug an Tighearna luigheachd dhomh a réir m'ionracais[c] : a réir gloine mo làmh dhìol e dhomh[d].

22 Oir ghléidh mi slighean an Tighearn'[e], agus o m' Dhia cha do chlaon mi gu h-aingidh.

23 Oir *bha* a bhreitheanais uile ann am fhianuis[h] : agus a reachdan cha do chuir mi uam.

24 Agus bha mi ionraic 'n a fhianuis, agus ghléidh mi mi féin o m'aingidheachd.

25 Uime sin dhìol an Tighearna dhomh a réir m'ionracais, a réir mo ghloine ann an sealladh a shùl.

26 Do an duine thròcaireach[o] nochdaidh tu thu féin tròcaireach, agus do an duine ionraic nochdaidh tu thu féin ionraic.

27 Do an duine ghlan nochdaidh tu thu féin glan, agus do an duine reasgach[p] nochdaidh tu thu féin reasgach[2].

28 Agus an sluagh a tha fo àmhghar saoraidh tu : ach *tha* do shùilean an aghaidh nan uaibhreach[q] ; bheir thu nuas *iad.*

29 Oir lasaidh tusa mo lòchran, a Thighearna : agus soillsichidh an Tighearna mo dhorchadas.

30 Oir leatsa ruith[4] mi troimh bhuidhinn : le m' Dhia leum mi thar balla.

31 *A thaobh* Dhé, *tha* a shlighe iomlan ; *tha* focal an Tighearn' air a dhearbhadh : *is* sgiath e dhoibhsan uile a chuireas an dòchas ann.

32 Oir cò is Dia ann ach an Tighearn'? agus cò is carraig ann ach ar Dia-ne?

33 Is e Dia mo neart *agus mo* chumhachd ; agus tha e 'deanamh mo shlighe iomlan.

34 *Tha e* 'deanamh mo chos mar *chosan* éilde[a] : agus air m'àitibh àrda socraichidh e mi.

35 *Tha e* 'g ionnsachadh mo làmh gu cath, air chor as gu-m brisear bogha umha *le* m' ghairdeinibh.

36 Agus thug thu dhomh sgiath do shlàinte : agus rinn do chaoimhneas mòr mi.

37 Rinn thu mo cheum farsuinn fodham, air chor as nach do shleamhnaich mo chosan.

38 Lean mi mo naimhdean, agus rug mi orra ; agus cha do phill mi air m'ais gus an do chuir mi as doibh.

39 Agus lot mi iad, agus cha-n éirich iad ; agus thuit iad fo m' chosaibh[e].

40 Oir chrioslaich thu mi le neart chum catha : leag thu iadsan a dh'éirich suas a'm' aghaidh[g], sìos fodham.

41 Agus mo naimhde thug thu dhomh

R.C. 1018.

[a] 1 Sam. 16. 9, *Samah*
[b] caib. 15. 26
[c] 1 Sam. 26. 23
[d] Iob 17. 9
[e] Gnà. 8. 32
[f] Salm 116. 2, 3
[g] Salm xviii.
[h] Salm 119. 30
[i] Deut. 32. 4
[j] Salm 91. 2
[k] Gen. 15. 1 Salm 84. 11
[l] Luc. 1. 69
[m] Gnà. 18. 10
[n] Salm 46. 1, 11 Ier. 16. 19
[o] Mat. 5. 7
[p] Lebh. 26. 23
[1] *dhaoine Bhelial.*
[2] *gleachdaidh tu.*
[3] no, *piantan.*
[q] Dan. 4. 37
[r] Ion. 2. 2
[s] Salm 34. 6, 15
[t] Bre. 5. 4 Hab. 3. 6, 10
[u] Iob 26. 11
[4] no, *bhris mi.*
[v] Salm 97. 3, 4
[w] Isa. 64. 1
[x] Salm 97. 2
[y] Ese. 9. 3
[z] Salm 104. 3
[a] Hab. 3. 19
[b] Salm 29. 3 Isa. 30. 30
[c] Deut. 32. 23
[d] Nah. 1. 4
[e] Mal. 4. 3
[f] Isa. 43. 2
[g] Salm 44. 5

air mhuineal[a]; iadsan a dh'fhuathaich
mi, agus ghearr mi as iad.
42 Sheall iad, agus cha *robh* fear-
saoraidh ann; *eadhon* a dh'ionnsuidh an
Tighearn', ach cha do fhreagair e iad[c].
43 An sin mhìn-phronn mi iad mar
dhuslach na talmhainn[d]; mar chlàbar
na sràide[e] bhrùth mi iad, leudaich mi a
mach iad.
44 Agus shaor thu mi o choimhstri
mo shluaigh[f]; ghléidh thu mi gu bhi ann
am cheann air na cinnich: ni sluagh
nach b'aithne dhomh seirbhis dhomh.
45 Striochdaidh coigrich sìos dhomh:
co luath 's a chluinneas iad, géillidh iad
dhomh.
46 Seargaidh coigrich as, agus bithidh
eagal orra a mach as an àitibh daingne[g].
47 Is beò an Tighearn', agus gu ma
beannaichte mo charraig-sa: agus air
'àrdachadh gu robh Dia, carraig mo
shlàinte.
48 Is e Dia a ni dìoghaltas air mo
shonsa, agus a chuireas sìos an sluagh
fodham,
49 Agus a bheir a mach mi o mo naimh-
dibh: agus os an ceann-san a dh'éirich
suas ann am aghaidh thog thu suas mi;
o fhear an ainneirt shaor thu mi[h].
50 Uime sin cliùthaichidh mi thu, a
Thighearn', am measg nan cinneach, agus
do d'ainm seinnidh mi.
51 Bheir esan saorsa mhòr d'a rìgh,
agus nochdaidh e tròcair d'a *aon* ungta
féin, do Dhaibhidh, agus d'a shliochd
gu bràth[j].

## CAIB. XXIII.

1 *'N a bhriathraibh deireannach chuir Daibhidh 'an céill sonas an duine ionraic, agus sgrios an aingidh.* 8 *Ainmean a dhaoine treuna.*

A NIS is iad so briathra deireannach
Dhaibhidh. Thubhairt Daibhidh
mac Iese, agus thubhairt an duine a
chuireadh suas gu h-àrd[k], *aon* ungta Dhé
Iacoib, agus salmadair binn Israeil[l];
2 Labhair spiorad an Tighearna tromh-
am-sa[m], agus 'fhocal air mo theangaidh.
3 Thubhairt Dia Israeil, labhair carraig
Israeil riumsa: *Bithidh* esan a riaghlas os
ceann dhaoine ceart[n], a' riaghladh ann an
eagal Dhé[o]:
4 Agus mar sholus[p] na maidne '*n uair*
a dh'éireas a' ghrian, maidne gun neoil;
*mar* am feur *a' fàs* as an talamh le deal-
radh an déigh uisge[q].
5 Ged nach '*eil* mo thigh mar sin
aig Dia, gidheadh rinn e coimhcheangal
sìorruidh[r] riumsa, air a shuidheachadh
anns gach *ni*, agus a choimhidear: oir *is*
*e* so[s] mo shlàinte uile, agus *mo* mhiann
uile, ged nach 'eil e 'toirt air fàs.
6 Ach *bithidh mic* Bheliail uile mar
dhroighionn a thilgear air falbh, a chionn
nach glacar le làimh iad:
7 Ach am fear a bheanas riu, dìonar
e le iarunn, agus le crann sleagha; agus

B.C. 1018.

[a] Gen. 49. 8
Ios. 10. 24
[b] Mat. 3. 10
[c] Gnà. 1. 28
Mic. 3. 4
[d] 2 Ri. 13. 7
[e] Mic. 7. 10
[f] caib. 3. 1
19. 9, 14
20. 1, 2, 22
[g] Mic. 7. 17
[h] Salm 52. 1, 5, 8
2 Tes. 3. 2
[i] 1 Sam. 22. 1
[j] Salm 89. 29, 36
[k] Salm 78. 70, 71
[l] Luc. 24. 44
[m] 2 Pead. 1. 21
[n] Gnà. 31. 9
[o] Ecs. 18. 21
2 Each. 19. 7, 9
[p] Gnà. 4. 18
[q] Salm 72. 6
[r] caib. 7. 14-16
Isa. 55. 3
1 *a mharbh-adh.*
[s] Salm 73. 25, 26

le teine loisgear gu tur iad[b] far am fàs
iad.
8 *Is* iad so ainmean nan daoine treuna
a *bha* aig Daibhidh: Iasobeam, mac
Hachmoni, 'n a cheann air triuir; thog
esan a shleagh an aghaidh thri ceud, a
mharbhadh *leis* 's an aon àm.
9 Agus 'n a dhéigh-san bha Eleasar
mac Dhodo an t-Ahohach, aon de'n triuir
dhaoine treuna *a bha* maille ri Daibhidh,
an uair a thug iad dùbhlan do na Phil-
istich *a* chruinnicheadh an sin gu cath,
agus a dh'imich fir Israeil rompa.
10 Dh'éirich esan agus bhuail e na
Philistich gus an robh a làmh sgìth, agus
an do lean a làmh ris a' chlaidheamh.
Agus dh'oibrich an Tighearna saorsa
mhòr air an là sin; agus phill an sluagh
'n a dhéigh a mhàin a dh'fhaobhachadh.
11 Agus 'n a dhéigh-san bha Samah,
mac Agee, an Hararach. Agus chruinn-
icheadh na Philistich 'n am buidhinn, far
an robh mìr fearainn làn de ghall-pheas-
air: agus theich an sluagh roimh na
Philistich.
12 Ach sheas esan ann am meadhon an
fhearainn, agus dhìon se e, agus bhuail e
na Philistich: agus dh'oibrich an Tigh-
earna saorsa mhòr.
13 Agus chaidh triuir de na deich
ceannarda fichead sìos, agus thàinig iad
ann an àm an fhogharaidh a dh'ionnsuidh
Dhaibhidh, do uaimh[i] Adullaim: agus
champaich buidheann nam Philisteach
ann an gleann Rephaim.
14 Agus bha Daibhidh an sin ann an
daingneach, agus *bha* freiceadan nam
Philisteach an sin ann am Bet-lehem.
15 Agus mhiannaich Daibhidh, agus
thubhairt e, O gu-n tugadh fear-éigin
dhomh deoch uisge o thobar Bhet-lehem,
a *tha* làimh ris a' gheata!
16 Agus bhris an triuir dhaoine treuna
stigh troimh fheachd nam Philisteach,
agus tharruing iad uisge á tobar Bhet-
lehem, a *bha* làimh ris a' gheata, agus
ghabh iad *e*, agus thug iad leo *e* dh'ionn-
suidh Dhaibhidh: gidheadh cha b'àill
leis òl deth, ach thaom e mach e do'n
Tighearna.
17 Agus thubhairt e, Gu ma fada
uamsa, a Thighearna, so a dheanamh: an
*òlainn-sa* fuil nan daoine a chaidh ann an
cunnart an anama? uime sin cha b'àill
leis òl deth. Na nithe sin rinn an triuir
dhaoine treuna.
18 Agus bha Abisai bràthair Ioaib, mac
Sheruiah, 'n a cheann air triuir; agus
thog e suas a shleagh an aghaidh thri
ceud, a mharbh[1] *e*; agus fhuair e ainm
am measg thriuir.
19 De'n triuir nach b'e a b'urramaiche?
uime sin bha e 'n a cheannard orra: gidh-
eadh, cha do ràinig e gu ruig a' *cheud*
triuir.
20 Agus *mharbh* Benaiah mac Iehoiada,
mhic duine ghaisgeil, o Chabseel, a rinn

mòran ghniomhara, mharbh esan dithis
fhear leòmhanta de Mhoab: chaidh e
sìos mar an ceudna, agus mharbh e
leòmhan ann am meadhon sluichd 'an àm
sneachd.
21 Agus mharbh e Eiphiteach, duine
comharaichte[1]: agus ann an làimh an
Eiphitich bha sleagh; ach chaidh esan
sìos d'a ionnsuidh le luirg, agus spion e
an t-sleagh á làimh an Eiphitich agus
mharbh e le 'shleagh féin e.
22 Na *nithe* sin rinn Benaiah mac
Iehoiada; agus *bha* ainm aige am measg
triuir dhaoine treuna.
23 De'n triuir[2] b'e a b'urramaiche, ach
cha d'ràinig e gu ruig a' *cheud* triuir:
agus chuir Daibhidh e os ceann a fhreic-
eadain.
24 *Bha* Asahel bràthair Ioaib am
measg an deich 'ar fhichead, Elhanan
mac Dhodo o Bhet-lehem,
25 Samah an Harodach, Elica an
Harodach,
26 Heles am Paltach, Ira mac Iceis
an Tecoach,
27 Abieser an t-Antetotach, Mebunai
an Husatach,
28 Salmon an t-Ahohach, Maharai an
Netophatach,
29 Heleb mac Bhaanah, an Netophat-
ach, Itai mac Ribai o Ghibeah chloinn
Bheniamin,
30 Benaiah am Piratonach, Hidai o
shruthaibh[5] Ghaais,
31 Abialbon an t-Arbatach, Asmabhet
am Barhumach,
32 Eliahba an Saalbonach: de mhac-
aibh Iasein, Ionatan,
33 Samah an Hararach, Ahiam mac
Sharair an Hararach,
34 Eliphelet mac Ahasbai, mhic a'
Mhaachataich, Eliam mac Ahitopheil an
Gilonach,
35 Hesrai an Carmeleach, Paarai an
t-Arbach,
36 Igal mac Natain o Shobah, Bani an
Gadach,
37 Selec an t-Amonach, Naharai am
Beerotach, fear-iomchair arm Ioaib, mhic
Sheruiah,
38 Ira an t-Itreach[k], Gareb an t-
Itreach,
39 Uriah[l] an Hiteach: seachd deug
'ar fhichead uile.

## CAIB. XXIV.

1 *Chuir Daibhidh Ioab a ghabhail àireimh Israeil.* 13 *Air son so tha plàigh am measg an t-sluaigh.* 15 *Bhàsaich deich agus tri fichead mìle fear leis a' phlàigh.* 18 *Thog Daibhidh altair ann an urlar-bualaidh Araunah.*

AGUS a rìs las fearg an Tighearn' an
aghaidh Israeil[n], agus bhrosnaich e
Daibhidh 'n an aghaidh, a ràdh, Falbh,
gabh àireamh Israeil agus Iudah[o].
2 Oir thubhairt an rìgh ri Ioab ceann-
ard an t-slòigh, a *bha* maille ris, Imich
a nis air feadh uile threubhan Israeil,
o Dhan eadhon gu Beer-seba, agus gabh
àireamh an t-sluaigh, a chum gu-m bi
fios àireimh an t-sluaigh agam[a].
3 Agus thubhairt Ioab ris an rìgh, A
nis gu-n cuireadh an Tighearna do Dhia
ris an t-sluagh, (ge b'e ciod an àireamh
a th'ann diubh), fathast a' cheud uibhir,
agus gu-m faiceadh sùilean mo thighearn'
an rìgh e: ach car son tha mo thighearn'
an rìgh a' gabhail tlachd anns an ni so?
4 Gidheadh, bhuadhaich focal an rìgh
an aghaidh Ioaib, agus an aghaidh
cheannardan an t-slòigh, agus chaidh
Ioab agus ceannardan an t-slòigh a mach
á fianuis an rìgh, a ghabhail àireimh
sluaigh Israeil.
5 Agus chaidh iad a null thar Iordan,
agus champaich iad ann an Aroer[b], air
taobh mu dheas a' bhaile, a *tha* ann am
meadhon aimhne[3] Ghad, agus leth ri
Iaser[c]:
6 An sin thàinig iad gu Gilead, agus
gu fearann ìochdarach[4] Hodsi; agus
thàinig iad gu Dan-iaan[d], agus mu'n
cuairt gu Sidon[e],
7 Agus thàinig iad gu daingneach
Thiruis, agus gu uile bhailtibh nan Hibh-
each, agus nan Canaanach; agus chaidh
iad a mach do'n taobh mu dheas de
Iudah, gu Beer-seba.
8 Agus an uair a chaidh iad air feadh
na tìre uile, thàinig iad gu Ierusalem 'an
ceann naoi mìosan agus fhichead là.
9 Agus thug Ioab suas làn àireamh an
t-sluaigh do'n rìgh: agus bha ann de
Israel ochd ceud mìle fear gaisgeil a
tharruing claidheamh, agus a dh'fhear-
aibh Iudah cùig ceud mìle fear.
10 Agus bhuail cridhe Dhaibhidh e[f],
an déigh dha an sluagh àireamh: agus
thubhairt Daibhidh ris an Tighearna,
Pheacaich mi gu mòr[g] anns an ni a rinn
mi: agus a nis, a Thighearna, guidheam
ort, thoir air falbh cionta do sheirbhis-
ich[h], oir rinn mi gu ro amaideach[i].
11 Agus dh'éirich Daibhidh anns a'
mhaduinn, agus thàinig focal an Tigh-
earna dh'ionnsuidh an fhàidh Ghad[j],
fhir-seallaidh Dhaibhidh, ag ràdh,
12 Falbh agus abair ri Daibhidh, Mar
so tha an Tighearn', ag ràdh, Tha mi
'cur thri *nithe* fa d' chomhair: ròghnaich
dhuit féin aon diubh, a chum gu-n dean
mi dhuit *e*.
13 Agus thàinig Gad a dh'ionnsuidh
Dhaibhidh, agus dh'innis e dha, agus
thubhairt e ris, An tig tri bliadhna[m]
gorta ort ann ad thìr? no an teich thu
tri mìosan roimh do naimhdibh, agus
iad 'an tòir ort? no am bi tri làithean
plàigh ann ad thìr? A nis smuainich,
agus faic ciod a fhreagaireas mi dhasan
a chuir uaith mi.
14 Agus thubhairt Daibhidh ri Gad,
Tha mi ann an teinn mhòir: tuiteamaid

B.C. 1017.

[a] Ier. 17. 5
[1] *duine de mheud-achd mhòir, 1 Each. 11. 23.*
[2] *deich 'ar fhichead.*
[b] Ios. 13. 9, 16
[3] *glinne.*
[c] Air. 32. 1, 3
[4] *Tachtim-hodsi.*
[d] Bre. 18. 29
[e] Ios. 19. 28
[5] *ghlinn.*
[f] 1 Sam. 24. 5
[g] caib. 12. 13
[h] Hos. 14. 2
[i] 1 Sam. 13. 13
[j] 1 Sam. 22. 5; 1 Each. 29. 29
[k] caib. 20. 26
[l] caib. 11. 3, &c.
[m] 1 Each. 21. 12
[n] caib. 21. 1
[o] 1 Each. 27. 23, 24

a nis ann an làimh an Tighearn', oir
is lìonmhor a thròcairean[a], ach ann an
làimh duine na tuiteam[b].
15 Agus chuir an Tighearna plàigh
air Israel, o an mhaduinn eadhon gu ruig
an t-àm suidhichte: agus bhàsaich de'n
t-sluagh o Dhan gu Beer-seba, deich
agus tri fichead mìle fear.
16 Agus an uair a chuir an t-aingeal a
mach a làmh[d] gu Ierusalem gu 'sgrios,
ghabh an Tighearn' aithreachas[f] a thaobh
an uilc, agus thubhairt e ris an aingeal a
sgrios an sluagh, *Is* leòir e[g]: cum a nis
air do làimh. Agus bha aingeal an Tigh-
earna làimh ri urlar-bualaidh Araunah[h]
an Iebusaich.
17 Agus labhair Daibhidh ris an Tigh-
earna 'n uair a chunnaic e an t-aingeal a
bhuail an sluagh, agus thubhairt e, Feuch,
is mise a pheacaich[j], agus is mise a rinn
gu h-aingidh; ach na caoraich sin[k], ciod
a rinn iad? bitheadh do làmh, guidheam
ort, a'm' aghaidh-sa, agus an aghaidh
tighe m'athar.
18 Agus thàinig Gad a dh'ionnsuidh
Dhaibhidh air an là sin, agus thubhairt e
ris, Gabh suas, tog altair do an Tighearn'
ann an urlar-bualaidh Araunah an Iebus-
aich.
19 Agus chaidh Daibhidh suas, a réir
focail Ghad, mar a dh'àithn an Tigh-
earna.
20 Agus dh'amhairc Araunah, agus
chunnaic e an rìgh agus a sheirbhisich a'
teachd air an aghaidh d'a ionnsuidh:
agus chaidh Araunah a mach, agus chrom
se e féin do an rìgh air 'aghaidh gu làr.
21 Agus thubhairt Araunah, C'ar son a
thàinig mo thighearn' an rìgh a dh'ionn-
suidh a sheirbhisich? Agus thubhairt
Daibhidh, A cheannach uait an urlair-
bhualaidh[c], a thogail altarach do an
Tighearn', a chum gu-n caisgear a'
phlàigh[e] o an t-sluagh.
22 Agus thubhairt Araunah ri Daibh-
idh, Gabhadh, agus ìobradh mo thigh-
earn' an rìgh an *ni sin a bhitheas* maith
'n a shùilibh: feuch, *tha* buar *an so* chum
ìobairt-loisgte[i], agus innealan-bualaidh.
agus acfhuinn *eile* a bhuineas do 'n bhuar
air son connaidh.
23 Iad sin uile thug Araunah do an
rìgh[1]. Agus thubhairt Araunah ris an
rìgh, Gu-n gabhadh an Tighearna do
Dhia riut[l].
24 Agus thubhairt an rìgh ri Araunah,
Ni h-eadh; ach gu deimhin ceannaichidh
mi uait *iad* air luach; agus cha-n ìobair
mi ìobairtean-loisgte do an Tighearna mo
Dhia de'n ni sin a gheibh mi a nasgaidh.
Agus cheannaich Daibhidh an t-urlar-
bualaidh, agus am buar, air leth-cheud
secel airgid.
25 Agus thog Daibhidh an sin altair do
an Tighearn', agus dh'ìobair e ìobairtean-
loisgte, agus ìobairtean-sìth: agus bha
an Tighearna réidh ris an tìr[m], agus
choisgeadh a' phlàigh o Israel.

R.C. 1017.

[a] Salm 103. 8-14 119. 156 cxxxvi.
[b] Salm 106. 41, 42 Isa. 47. 6
[c] Gen. 23. 8-16
[d] Ecs. 12. 23
[e] Air. 16. 47-50
[f] Salm 90. 13 135. 14
[g] Isa. 27. 8 57. 16 Ioel 2. 13, 14
[h] rann 18 1 Each. 21. 15, *Ornan* 2 Each. 3. 1
[i] 1 Ri. 19. 21
[1] *do'n rìgh mar rìgh.*
[j] Salm 51. 4
[k] Salm 74. 1
[l] Iob 42. 8, 9 Ese. 20. 40, 41
[m] caib. 21. 14

# CEUD LEABHAR NAN RIGH,

D'AN AINM, GU COITCHEANN,

# TREAS LEABHAR NAN RIGH.

## CAIB. I.

1 *Dh'eiridinn Abisag Daibhidh 'n a shean aois.* 5 *Le còmhnadh Ioaib ghlac Adoniah an rìogh-achd.* 11 *Chuir Natan Bat-seba dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu fios a thoirt da mu'n chùis so.* 38 *Le ordugh Dhaibhidh dh'ung Sadoc agus Natan Solamh.* 41 *Theich Adoniah, &c.*

ANIS bha rìgh Daibhidh sean, *agus*
air teachd *air aghaidh* ann am
bliadhnaibh: agus chòmhdaich iad e
le eudach, gidheadh cha do ghabh e
blàthas.
2 Uime sin thubhairt a sheirbhisich
ris, Iarradh iad do m' thighearn' an rìgh
gruagach *a tha* 'n a h-òigh, agus seasadh
i 'am fianuis an rìgh, agus eiridneadh i e,
agus luidheadh i ann ad uchd, a chum
gu-n gabh an tighearna mo rìgh blàthas.
3 Uime sin dh'iarr iad gruagach mhais-
eachd air feadh uile chrìoch Israeil, agus
fhuair iad Abisag, Ban-Sunamach, agus
thug iad i a dh'ionnsuidh an rìgh.
4 Agus bha a' ghruagach ro mhaiseach,
agus dh'eiridinn i an rìgh, agus fhritheil
i dha; ach cha d'aithnich an rìgh i.
5 An sin dh'àrdaich Adoniah[a] mac
Hagit e féin[b], ag radh, Rìoghaichidh
mise: agus dh'ulluich e dha féin carbad-
an[c], agus marc-shluagh, agus leth-cheud
fear a ruith roimhe.
6 Agus cha do chuir 'athair doilgheas
air uair sam bith, ag ràdh, C'ar son a
rinn thu mar so? Agus *bha* esan mar an
ceudna ro mhaiseach 'n a dhealbh; agus
rugadh e an déigh Absaloim.
7 Agus bha comhluadar aige ri Ioab
mac Sheruiah[d], agus ri Abiatar[e] an
sagart: agus a' leantuinn Adoniah, rinn
iad còmhnadh *ris.*
8 Ach cha robh Sadoc an sagart, agus

R.C. 1015.

[a] 2 Sam. 3. 4
[b] Luc. 14. 11
[c] 2 Sam. 15. 1
[d] caib. 2. 28
[e] 2 Sam. 20. 25

Benaiah mac Iehoiada, agus Natan am fàidh, agus Simei[a], agus Rei, agus na fir threuna[b], a *bhuineadh* do Dhaibhidh, maille ri Adoniah.

9 Agus mharbh Adoniah caoraich agus buar, agus *spréidh* reamhar làimh ri cloich Shohelet, a *tha* làimh ri En-rogel; agus thug e cuireadh d'a bhràithribh uile, mic an rìgh, agus do fhearaibh Iudah uile, seirbhisich an rìgh.

10 Ach do Natan am fàidh[c], agus do Bhenaiah, agus do na fir threuna, agus do Sholamh a bhràthair, cha d'thug e cuireadh.

11 Uime sin labhair Natan ri Bat-seba màthair Sholaimh, ag ràdh, Nach cuala tu gu bheil Adoniah mac Hagit a' rìoghachadh, agus cha-n 'eil fhios aig ar tighearna Daibhidh *air*?

12 A nis ma ta, leig dhomhsa, guidheamh ort, comhairle a thabhairt ort, a chum gu-n saor thu d'anam féin, agus anam Sholaimh do mhic.

13 Imich, agus gabh a steach gu rìgh Daibhidh, agus abair ris, Nach d'thug thusa, mo thighearn', a rìgh, mionnan do d' bhanoglaich[f], ag ràdh, Gu deimhin rìoghaichidh Solamh[g] do mhac ann am dhéigh-sa, agus suidhidh e air mo rìgh-chaithir-sa? c'ar son ma seadh a tha Adoniah a' rìoghachadh?

14 Feuch, am feadh a bhitheas tusa fathast a' labhairt an sin ris an rìgh, thig mise mar an ceudna steach a'd' dhéigh, agus daingnichidh mi do bhriathran.

15 Agus chaidh Bat-seba a steach a dh'ionnsuidh an rìgh, do'n t-seòmar: agus bha an rìgh ro shean; agus fhritheil Abisag a' Bhan-Sunamach do'n rìgh.

16 Agus chrom Bat-seba sìos, agus rinn i ùmhlachd do'n rìgh. Agus thubhairt an rìgh, Ciod is àill leat?

17 Agus thubhairt ise ris, Mo thighearna, mhionnaich thu air an Tighearna do Dhia do d' bhanoglaich, *ag ràdh*, Gu cinnteach rìoghaichidh Solamh do mhac ann am dhéigh-sa, agus suidhidh e air mo rìgh-chaithir-sa:

18 Agus a nis, feuch, tha Adoniah a' rìoghachadh, agus agad-sa, mo thighearn', a rìgh, cha-n 'eil fios *air*.

19 Agus mharbh e buar[k], agus *spréidh* reamhar, agus caoraich gu lìonmhor, agus thug e cuireadh do mhic an rìgh uile, agus do Abiatar an sagart, agus do Ioab ceannard an t-slòigh: ach do d'òglach Solamh cha d'thug e cuireadh.

20 Agus a nis mo thighearn', a rìgh, *tha* sùilean Israeil uile ort, a chum gu-n innseadh tu dhoibh cò shuidheas air rìgh-chaithir mo thighearn' an rìgh 'n a dhéigh féin.

21 Oir, *mur innis*, tarlaidh an uair a choidleas mo thighearn' an rìgh maille r'a aithrichibh[p], gu measar mise agus mo mhac Solamh 'n ar ciontaich.

22 Agus, feuch, am feadh a bha i fathast a' labhairt ris an rìgh, thàinig Natan am fàidh mar an ceudna a steach.

23 Agus dh'innis iad do'n rìgh, ag ràdh, Feuch, Natan am fàidh. Agus an uair a thàinig e steach 'am fianuis an rìgh, chrom se e féin do an rìgh le 'aghaidh gu làr.

24 Agus thubhairt Natan, Mo thighearn', a rìgh, an d' thubhairt thusa, Rìoghaichidh Adoniah ann am dhéigh-sa, agus suidhidh esan air mo rìgh-chaithir?

25 Oir chaidh e sìos an diugh[d], agus mharbh e buar, agus *spréidh* reamhar, agus caoraich gu lìonmhor; agus thug e cuireadh do mhic an rìgh uile, agus do cheannardaibh an t-slòigh, agus do Abiatar an sagart; agus, feuch, *tha* iad ag itheadh agus ag ol 'n a làthair, agus their iad, Gu ma fada beò an rìgh Adoniah[e].

26 Ach dhomhsa, *eadhon* dhomhsa do sheirbhiseach, agus do Shadoc an sagart, agus do Bhenaiah mac Iehoiada, agus do d'òglach Solamh cha d'thug e cuireadh.

27 An ann le m' thighearn' an rìgh a rinneadh an ni so, agus nach d'thug thu fios do d' sheirbhiseach cò shuidheas air rìgh-chaithir mo thighearn' an rìgh 'n a dhéigh féin?

28 Agus fhreagair rìgh Daibhidh, agus thubhairt e, Gairmibh a m'ionnsuidh Bat-seba, Agus thàinig i an làthair an rìgh, agus sheas i 'am fianuis an rìgh.

29 Agus mhionnaich an rìgh, agus thubhairt e, *Mar* is beò an Tighearn'[h], a shaor m'anam as gach airc,

30 Amhuil mar a mhionnaich mi dhuit[i] air an Tighearna Dia Israeil, ag ràdh, Gu deimhin rìoghaichidh do mhac Solamh ann am dhéigh-sa, agus suidhidh e air mo rìgh-chaithir ann am àite; gu cinnteach is ann mar sin a ni mi an diugh.

31 An sin chrom Bat-seba sìos le' h-aghaidh gu làr, agus rinn i ùmhlachd do an rìgh agus thubhairt i, Maireadh mo thighearna rìgh Daibhidh gu bràth[j].

32 Agus thubhairt rìgh Daibhidh, Gairmibh a m'ionnsuidh Sadoc an sagart, agus Natan am fàidh, agus Benaiah mac Iehoiada. Agus thàinig iad 'am fianuis an rìgh.

33 Agus thubhairt an rìgh riu, Thugaibh leibh seirbhisich 'ur tighearn'[l], agus thugaibh air Solamh mo mhac marcachd air mo mhuileid féin, agus thugaibh sìos e gu Gihon[m];

34 Agus ungadh[n] Sadoc an sagart, agus Natan am fàidh, an sin e 'n a rìgh air Israel: agus séidibh-se an trompaid[o], agus abraibh, Gu ma fada beò rìgh Solamh.

35 An sin thig sibh a nìos 'n a dhéigh, agus thig esan, agus suidhidh e air mo rìgh-chaithir-sa, agus rìoghaichidh e ann am àite: agus dh'àithn mise e 'bhi 'n a cheannard air Israel, agus air Iudah.

36 Agus fhreagair Benaiah mac Iehoiada an rìgh, agus thubhairt e, Amen[q]: gu-n

R.C. 1015.

[a] caib. 4. 18
[b] 2 Sam. 23. 8, &c.
[c] 2 Sam. 12. 1, &c.
[d] rann 19
[e] 1 Sam. 10. 24
[f] rann 30
[g] 1 Each. 22. 6-13
[h] 2 Sam. 4. 9
[i] rann. 13, 17
[j] Neh. 2. 3 Dan. 2. 4; 5. 10; 6. 21
[k] rann. 7-9
[l] 2 Sam. 20. 6
[m] 2 Each. 32. 30
[n] caib. 19. 16 1 Sam. 10. 1; 16. 3, 12 2 Sam. 2. 4; 5. 3 2 Ri. 9. 3; 11. 12 Salm 89. 20, 36 Isa. 45. 1 Gnio. 10. 38 2 Cor. 1. 21, 22
[o] 2 Ri. 9. 13
[p] caib. 2. 10
[q] Salm 72. 19

abradh an Tighearna Dia, mo thighearna
an rìgh, mar sin *cuideachd*[a].
37 Mar a bha an Tighearna maille ri m'
thighearn' an rìgh[b], gu ma h-amhluidh
bhitheas e le Solamh, agus gu-n àrdaich-
eadh e a rìgh-chaithir thar rìgh-chaithir
mo thighearna rìgh Daibhidh[d].
38 Agus chaidh Sadoc an sagart, agus
Natan am fàidh, agus Benaiah mac Iehoi-
ada, agus na Ceretich, agus na Peletich
sìos, agus thug iad air Solamh marcachd
air muileid rìgh Daibhidh ; agus thug iad
e gu Gihon.
39 Agus thug Sadoc an sagart corn
olaidh[e] as a' phàilliun, agus dh'ung e
Solamh[f]; agus shéid iad an trompaid[g],
agus thubhairt an sluagh uile, Gu ma
fada beò rìgh Solamh.
40 Agus thàinig an sluagh uile a nìos
'n a dhéigh, agus *bha* an sluagh a' pìob-
aireachd le pìobaibh, agus a' deanamh
gairdeachais le mòr-ghairdeachas, air chor
as gu-n do reubadh an talamh le'm
fuaim.
41 Agus chual' Adoniah, agus na
h-aoidhean uile a *bha* maille ris *e*, 'n uair
a sguir iad a dh'itheadh[k]: agus an uair
a chuala Ioab fuaim na trompaid, thubh-
airt e, C'ar son a tha fuaim so a' bhaile,
*agus e* làn comhghàir ?
42 Agus am feadh a bha esan fathast
a' labhairt, feuch, thàinig Ionatan mac
Abiatair an t-sagairt, agus thubhairt
Adoniah *ris*, Thig a steach, oir is duine
treun thu[n], agus bheir thu sgeul maith
leat.
43 Agus fhreagair Ionatan, agus thubh-
airt e ri Adoniah, Gu deimhin rinn ar
tighearna rìgh Daibhidh Solamh 'n a
rìgh.
44 Agus chuir an rìgh leis Sadoc an
sagart, agus Natan am fàidh, agus Ben-
aiah mac Iehoiada, agus na Ceretich, agus
na Peletich ; agus thug iad air marcachd
air muileid an rìgh.
45 Agus dh'ung Sadoc an sagart, agus
Natan am fàidh, e 'n a rìgh ann an Gihon :
agus thàinig iad a nìos as a sin a' deanamh
gairdeachais, air chor as gu bheil am baile
ri comh-ghàir : *is* i so an fhuaim a chuala
sibh.
46 Agus mar an ceudna tha Solamh
'n a shuidhe air caithir na rìoghachd[u].
47 Agus os bàrr, thàinig seirbhisich an
rìgh a bheannachadh ar tighearna rìgh
Daibhidh, ag ràdh, Gu-n deanadh Dia
ainm Sholaimh[y] na's fearr na d'ainm-sa,
agus gu-n àrdaicheadh e a rìgh-chaithir
os ceann do rìgh-chathrach-sa : agus
chrom an rìgh e féin air an leabaidh[z].
48 Agus cuideachd mar so thubhairt
an rìgh, Gu ma beannaicht' an Tighearna
Dia Israeil, a thug an diugh *duine* a
shuidhe air mo rìgh-chaithir[d], agus mo
shùilean féin 'g a fhaicinn[e].
49 Agus ghlac uamhas na h-aoidhean
uile a *bha* maille ri Adoniah, agus dh'éirich

B.C. 1015.

a 1 Each. 17. 27
b Ios. 1. 5, 17
c caib. 2. 28
d rann 47
Salm 89. 27
e Ecs. 30. 23-25
Salm 89. 20
f 1 Each. 29. 22
g 1 Sam. 10. 24
h 1 Sam. 14. 45
Gnio. 27. 34
i Iob 15. 22
Gnà. 13. 6
21. 12
j caib. 2. 21-25
k Gnà. 14. 13
Ecl. 7. 4-6
l Gen. 47. 29
Deut. 31. 14
Iob 7. 1
m Ios. 23. 14
n 2 Sam. 18. 27
o Salm 89. 48
Eabh. 9. 27
p Ecl. 12. 13
1 Cor. 16. 13
q Deut. 17. 13-20
1 *dean thu gu glic, 1 Sam. 18. 5, 14, 30*
r Deut. 29. 9
s Salm 132. 12
t 2 Sam. 7. 16
u 1 Each. 29. 23
v 2 Sam. 19. 5-7
w 2 Sam. 3. 27
x 2 Sam. 20. 10
y rann 37
z Gen. 47. 31
a rann 9
b rann. 31, 34
c Gen. 42. 38
44. 31
d caib. 3. 6
Salm 132. 11
e Salm 128. 5, 6
f 2 Sam. 19. 31-40

iad, agus dh'imich iad gach fear air a
shlighe féin.
50 Agus bha eagal air Adoniah roimh
Sholamh, agus dh'éirich e, agus chaidh e,
agus ghabh e greim a dh'adharcaibh na
h-altarach[c].
51 Agus dh'innseadh do Sholamh, ag
ràdh, Feuch, tha eagal air Adoniah roimh
rìgh Solamh, agus, feuch, ghabh e greim
a dh'adharcaibh na h-altarach, ag ràdh,
Thugadh rìgh Solamh a mhionnan
dhomhsa an diugh, nach marbh e a
sheirbhiseach leis a' chlaidheamh.
52 Agus thubhairt Solamh, Ma bhitheas
e 'n a dhuine maith, cha tuit *ròinneag* d'a
fholt gu làr[h]; ach ma gheibhear olc ann[i],
cuirear gu bàs e[j].
53 Agus chuir rìgh Solamh *fios air*,
agus thug iad air teachd a nuas o'n altair,
agus thàinig e agus chrom se e féin do
rìgh Solamh. Agus thubhairt Solamh
ris, Imich do d' thigh.

## CAIB. II.

*1 Thug Daibhidh àithne do Sholamh, agus fhuair e bàs. 12 Rìghich Solamh 'n a àite. 23 Chuireadh Adoniah gu bàs. 26 Thilg Solamh a mach Abiatar o bhi 'n a shagart. 29 Mharbhadh Ioab aig adharcaibh na h-altarach.*

ANIS thàinig làithean Dhaibhidh am
fagus anns am faigheadh e bàs[l],
agus dh'àithn e do Sholamh a mhac, ag
ràdh,
2 Tha mise a' dol[m] air slighe na tal-
mhainn uile[o]: bi thusa uime sin làidir,
agus dean gu fearail[p]:
3 Agus coimhid cùram an Tighearna
do Dhé, a dh'imeachd 'n a shlighibh, a
ghleidheadh a reachdan, agus 'àitheantan,
agus a bhreitheanais, agus a theisteis, mar
a tha e sgrìobhta ann an lagh Mhaois[q],
a chum gu-n soirbhich[1] leat[r] anns gach
*ni* a ni thu, agus anns gach *àite* d'an
tionndaidh tu thu féin ;
4 Chum gu-n daingnich an Tighearn'
'fhocal féin, a labhair e a m' thaobh-sa,
ag ràdh, Ma choimhideas do chlann an
slighe[s], gu imeachd a'm' fhianuis-sa ann
am fìrinn, le an uile chridhe, agus le
an uile anam, cha bhi (ars' esan) duine
dh'easbhuidh ort[t] air rìgh-chaithir Israeil.
5 Os barr, tha fhios agad ciod a rinn
Ioab mac Sheruiah ormsa[v], agus ciod a
rinn e air dà cheannard slòigh Israeil, air
Abner[w] mac Neir, agus air Amasa[x] mac
Ieteir ; oir mharbh e iad, agus dhòirt e
fuil a' chogaidh anns an t-sìth, agus chuir
e fuil a' chogaidh air a chrios a *bha* m'a
leasraidh, agus air a' bhrògan a *bha* air
a chosaibh.
6 Dean thusa ma ta a réir do ghliocais[a],
agus na leig le 'cheann liath[b] dol sìos do
'n uaigh ann an sìth[c].
7 Ach nochd caoimhneas do mhacaibh
Bharsillai[f] a' Ghileadaich, agus bitheadh
iad am measg an dream a dh'itheas aig
do bhòrd ; oir is ann mar so a thàinig iad

a m'ionnsuidh-sa 'n uair a theich mi roimh Absalom do bhràthair[a].

8 Agus, feuch, maille riut *tha* Simei[b], mac Ghera, Beniamineach o Bhahurim, a mhallaich mise le mallachadh geur, anns an là 's an deachaidh mi do Mhahanaim : ach thàinig e a nuas a'm' choinneamh gu Iordan[d], agus mhionnaich mi dha air an Tighearn', ag ràdh, cha chuir mi gu bàs leis a' chlaidheamh thu.

9 A nis ma ta na meas neo-chiontach e[f] : oir *is* duine glic thu, agus tha fhios agad ciod is còir dhuit a dheanamh ris ; ach thoir a cheann liath sìos do'n uaigh le fuil.

10 An sin choidil[g] Daibhidh maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e[i] ann am baile Dhaibhidh[j].

11 Agus *b'iad* na làithean a rìghich Daibhidh os ceann Israeil dà fhichead bliadhna[k]: ann an Hebron rìghich e seachd bliadhna, agus ann an Ierusalem rìghich e tri bliadhna deug 'ar fhichead.

12 An sin shuidh Solamh air rìgh-chaithir Dhaibhidh 'athar[m], agus dhaingnicheadh a rìoghachd gu mòr[n].

13 Agus thàinig Adoniah mac Hagit gu Bat-seba màthair Sholaimh ; agus thubhairt i, An ann 'an sìth a tha thu 'teachd[q]? agus thubhairt esan, Ann an sìth.

14 Thubhairt e os barr, Tha ni agam ri ràdh riut. Agus thubhairt ise, Abair romhad.

15 Agus thubhairt esan, Tha fhios agad gu-m bu leamsa an rìoghachd[s], agus *gu*-n do chuir Israel uile an aghaidh orm, chum gu-n rìoghaichinn : gidheadh, thionndaidheadh an rìoghachd mu'n cuairt, agus fhuair mo bhràthair i ; oir bu leis-san o'n Tighearn i[w].

16 Agus a nis, aon athchuinge *tha* mi 'g iarraidh ort, na diùlt mi[1]. Agus thubhairt ise ris, Abair romhad.

17 Agus thubhairt esan, Labhair, guidheam ort, ri Solamh an rìgh, (oir cha diùlt e thusa), gu-n tugadh e dhomh Abisag[y] a' Bhan-Sunamach 'n a mnaoi.

18 Agus thubhairt Bat-seba, Ro mhaith; labhraidh mise air do shon ris an rìgh.

19 Chaidh Bat-seba uime sin a dh'ionnsuidh rìgh Solamh, a labhairt ris air son Adoniah. Agus dh'éirich an rìgh suas 'n a coinneamh[z], agus chrom se e féin di[a], agus shuidh e air a rìgh-chaithir, agus thug e fainear caithir a chur sìos do mhàthair an rìgh ; agus shuidh i air a làimh dheis[d].

20 An sin thubhairt i, *Tha* mi 'g iarraidh aon athchuinge bige ort, na diùlt mi, *guidheam ort*. Agus thubhairt an rìgh rithe, Iarr, a mhàthair, oir cha diùlt mi thu.

21 Agus thubhairt ise, Thugar Abisag a' Bhan-Sunamach do Adoniah do bhràthair 'n a mnaoi.

22 Agus fhreagair rìgh Solamh, agus thubhairt e r'a mhàthair, Agus c'ar son a dh'iarras tu Abisag a' Bhan-Sunamach do Adoniah ? iarr dha an rìoghachd mar an ceudna ; (oir is e mo bhràthair a's sine e ;) eadhon dha-san, agus do Abiatar[c] an sagart, agus do Ioab mac Sheruiah.

23 An sin mhionnaich rìgh Solamh air an Tighearn', ag ràdh, Gu-n deanadh Dia mar sin riumsa[e], agus tuilleadh mar an ceudna, mur ann an aghaidh 'anama féin a labhair Adoniah am focal so.

24 A nis uime sin, *mar* is beò an Tighearn', a dhaingnich mise, agus a chuir a'm' shuidhe mi air rìgh-chaithir Dhaibhidh m'athar, agus a rinn tigh dhomh, mar a labhair e[h], cuirear Adoniah gu bàs an diugh.

25 Agus chuir rìgh Solamh le làimh Bhenaiah mhic Iehoiada, agus bhuail e air, air chor as gu-n d'fhuair e bàs.

26 Agus ri Abiatar an sagart thubhairt an rìgh, Imich gu Anatot[l], a dh'ionnsuidh d'fhearainn féin, oir *tha* thu 'toilltinn a' bhàis : ach an diugh cha mharbh mi thu, a chionn gu-n do ghiùlain thu àirc an Tighearna Iehobhah 'am fianuis Dhaibhidh m'athar[o], agus a chionn gu-n d'fhuiling thu àmhghar anns gach *ni* 's an d'fhuiling m'athair àmhghar[p].

27 Mar so thilg Solamh a mach Abiatar o bhi 'n a shagart do'n Tighearn', a choimhlionadh focail an Tighearn', a labhair e do thaobh tighe Eli[r] ann an Siloh.

28 An sin thàinig tuairesgeul gu Ioab ; (oir thionndaidh Ioab an déigh Adoniah[t], ged nach do thionndaidh e an déigh Absaloim[u]:) agus theich Ioab gu pàilliun an Tighearn', agus ghabh e greim a dh'adharcaibh na h-altarach[v].

29 Agus dh'innseadh do rìgh Solamh gu-n do theich Ioab gu pàilliun an Tighearn', agus gu-n robh e làimh ris an altair[x]: an sin chuir Solamh uaith Benaiah mac Iehoiada, ag ràdh, Falbh, buail air.

30 Agus thàinig Benaiah gu pàilliun an Tighearn', agus thubhairt e ris, Mar so tha an rìgh ag ràdh, Thig a mach. Agus thubhairt esan, Cha *téid*, ach gheibh mi bàs an so. Agus thug Benaiah sgeul air ais a dh'ionnsuidh an rìgh, ag ràdh, mar so labhair Ioab, agus mar so fhreagair e mi.

31 Agus thubhairt an rìgh ris, Dean mar a labhair e, agus buail air, agus adhlaic e, a chum gu-n toir thu air falbh an fhuil neo-chiontach[b], a dhòirt Ioab[c], uamsa agus o thigh m'athar.

32 Agus pillidh an Tighearna 'fhuil air a cheann féin[e], do bhrìgh gu-n do bhuail e air dithis dhaoine a b'ionraice agus a b'fhearr na e féin[f], agus *gu-n* do mharbh e leis a' chlaidheamh iad, gun fhios do m'athair Daibhidh[g], *eadhon* Abner mac Neir[h], ceannard slòigh Israeil, agus Amasa[i] mac Ieteir ceannard slòigh Iudah.

33 Pillidh uime sin am fuil-san air ceann

B.C. 1014.

a 2 Sam. 17. 27
b 2 Sam. 16. 5, &c.
c caib. 1. 7
d 2 Sam. 19. 16
e 2 Sam. 3. 35
f Ecs. 20. 7 Iob 9. 28
g caib. 1. 21 Gnio. 13. 36
h 2 Sam. 7. 11-13
i Gnio. 2. 29
j 2 Sam. 5. 7
k 1 Each. 29. 27
l Ios. 21. 18
m 1 Each. 29. 23
n 2 Each. 1. 1
o 1 Sam. 23. 6 2 Sam. 15. 24, 29
p 1 Sam. 22. 20-23
q 1 Sam. 16. 4, 5
r 1 Sam. 2. 30-36
s caib. 1. 5
t caib. 1. 7
u Deut. 32. 35
v caib. 1. 50
w 1 Each. 22. 9, 10 Ier. 27. 5-8 Dan. 2. 21
1 *na cuir air falbh m' aghaidh.*
x Ecs. 21. 14 Ese. 9. 6 1 Pead. 4. 17
y caib. 1. 3, 4
z Lebh. 19. 32
a Ecs. 20. 12
b Air. 35. 33 Deut. 19. 13 21. 8, 9
c rann 5
d Salm 45. 9
e Bre. 9. 24, 57 Salm 7. 16
f 2 Each. 21. 13
g 2 Sam. 3. 37
h 2 Sam. 3. 27
i 2 Sam. 20. 10

Ioaib, agus air ceann a shliochd gu bràth[a]: ach aig Daibhidh[b], agus aig a shliochd, agus aig a thigh, agus aig a rìgh-chaithir, bithidh sìth gu bràth o an Tighearna[d].

34 Agus chaidh Benaiah mac Iehoiada suas, agus bhuail e air, agus mharbh se e: agus dh'adhlaiceadh e 'n a thigh féin anns an fhàsach.

35 Agus chuir an rìgh Benaiah mac Iehoiada 'n a àit[e] os ceann an t-slòigh: agus Sadoc[f] an sagart chuir an rìgh 'an àit Abiatair[g].

36 Agus chuir an rìgh *fios*, agus ghairm e air Simei[h], agus thubhairt e ris, Tog dhuit féin tigh ann an Ierusalem, agus gabh còmhnuidh an sin, agus na falbh a mach as a sin taobh sam bith.

37 Oir tachairidh air an là anns an téid thu mach, agus an gabh thu thar sruth Chidroin[o], gu-m bi fios gu cinnteach agad gu-m faigh thu gu deimhin bàs: bithidh d'fhuil air do cheann féin[p].

38 Agus thubhairt Simei ris an rìgh, *Is* maith an ràdh: mar a labhair mo thighearn' an rìgh, is amhluidh a ni do sheirbhiseach. Agus ghabh Simei còmhnuidh ann an Ierusalem mòran de làithibh.

39 Agus thachair 'an ceann thri bliadhna, gu-n do theich dà sheirbhiseach le Simei dh'ionnsuidh Achis[u], mhic Mhaachah, rìgh Ghat: agus dh'innis iad do Shimei, ag ràdh, Feuch, *tha* do sheirbhisich ann an Gat.

40 Agus dh'éirich Simei, agus chuir e dìollaid air 'asail, agus chaidh e do Ghat a dh'ionnsuidh Achis, a dh'iarraidh a sheirbhiseach: agus dh'fhalbh Simei, agus thug e leis a sheirbhisich o Ghat.

41 Agus dh'innseadh do Sholamh gu-n deachaidh Simei o Ierusalem gu Gat, agus gu-n d'thàinig e air ais.

42 Agus chuir an rìgh *fios*, agus ghairm e air Simei, agus thubhairt e ris, Nach d'thug mise ortsa mionnachadh air an Tighearn', agus nach d'thug mi fianuis a'd' aghaidh, ag ràdh, Air an là anns an téid thu mach, agus am falbh thu taobh sam bith, bitheadh fios gu cinnteach agad gu-m faigh thu gu deimhin bàs? agus thubhairt thu rium, *Is* maith am focal *a* chuala mi.

43 C'ar son ma ta nach do ghléidh thu mionnan an Tighearn', agus an àithne a dh'àithn mise dhuit[h]?

44 Thubhairt an rìgh cuideachd ri Simei, Is aithne dhuit féin gach uile olc air am fiosrach do chridhe[j], a rinn thu air Daibhidh m'athair-sa: uime sin phill an Tighearna d'olc air do cheann féin[k]:

45 Ach *bithidh* rìgh Solamh beannaichte[m], agus bithidh rìgh-chaithir Dhaibhidh daingean 'am fianuis an Tighearna gu bràth[n].

46 An sin dh'àithn an rìgh do Bhenaiah mac Iehoiada; agus chaidh e mach, agus bhuail e air, agus fhuair e bàs. Agus dhaingnicheadh an rìoghachd ann an làimh Sholaimh[c].

## CAIB. III.

1 *Ghabh Solamh nighean Pharaoh dha féin 'n a mnaoi.* 5 *Thaisbein an Tighearn' e féin do Sholamh ann an aisling, agus dh'fheòraich e dheth ciod a b'àill leis e 'thabhairt da.* 9 *Ròghnaich esan gliocas.* 11 *Gheall Dia sin dha, maille ri saoibhreas agus urram.* 16 *Thug e breth eadar dà strìopaich.*

AGUS rinn Solamh cleamhnas ri Pharaoh rìgh na h-Eiphit, agus ghabh e nighean Pharaoh[i], agus thug e i do bhaile Dhaibhidh[j], gus an do chuir e crìoch air a thigh féin a thogail[k], agus tigh an Tighearn'[l], agus balla Ierusaleim mu'n cuairt[m].

2 Ach dh'ìobair an sluagh air àitibh àrda[n], do bhrìgh nach do thogadh tigh do ainm an Tighearna gus na làithibh sin.

3 Agus ghràdhaich Solamh an Tighearn'[q], ag imeachd ann an orduighibh[r] Dhaibhidh 'athar: ach ann an àitibh àrda dh'ìobair e agus loisg e tùis.

4 Agus chaidh an rìgh do Ghibeon[s] a dh'ìobradh an sin, oir *b'e* sin am mòr àit àrd[t]: mìle ìobairt-loisgte thug Solamh suas air an altair sin.

5 Ann an Gibeon thaisbein an Tighearn' e féin[v] do Sholamh ann an aisling na h-oidhche[w]; agus thubhairt Dia, Iarr ciod is àill leat mi 'thabhairt duit[x].

6 Agus thubhairt Solamh, Nochd thu do d'òglach Daibhidh m'athair caoimhneas mòr, a réir mar a dh'imich e a'd' fhianuis ann am fìrinn[y], agus ann an ionracas, agus ann an treìbhdhireas cridhe[z] maille riut; agus ghléidh thu dha an caoimhneas mòr so, gu-n d'thug thu dha mac a shuidhe air a rìgh-chaithir[a], mar *a tha e* an diugh.

7 Agus a nis a Thighearna mo Dhia, rinn thu d'òglach 'n a rìgh 'an àite Dhaibhidh m'athar; agus mise a'm' leanabh[b] beag, do nach aithne dol a mach no teachd a steach[c].

8 Agus *tha* d'òglach 'am meadhon do shluaigh a thagh thu[d], sluagh lìonmhor, nach 'eil e 'an comas àireamh[e] no mheas aig an lìonmhoireachd.

9 Thoir uime sin do d'òglach cridhe tuigseach[f] a thoirt breth air do shluagh[g], gu dealachadh a chur eadar am maith agus an t-olc[i]; oir cò is urrainn breth a thabhairt air do shluagh so a tha co mòr?

10 Agus bha e 'n a ni taitneach leis an Tighearna, gu-n d'iarr Solamh an ni so.

11 Agus thubhairt Dia ris, A chionn gu-n d'iarr thu an ni so[l], agus nach d'iarr thu dhuit féin saoghal fada[1], agus nach d'iarr thu dhuit féin saoibhreas, agus nach d'iarr thu anam do naimhdean, ach gu-n d iarr thu dhuit féin tuigse a dheanamh breitheanais.

12 Feuch, rinn mise a réir do bhriathra[o]: feuch, thug mi dhuit cridhe glic agus

R.C. 1014.

[a] 2 Sam. 3. 29
[b] Gnà. 25. 5
[c] 2 Each. 1. 1
[d] Salm 89. 36, 37
Isa. 9. 6, 7
[e] Iob 34. 24
[f] Air. 25. 11-13
1 Each. 6. 53
24. 3
[g] rann 27
1 Sam. 2. 35
[h] rann 8
[i] caib. 7. 8
9. 24
[j] 2 Sam. 5. 7
[k] caib. 7. 1
[l] caib. vi.
[m] caib. 9. 15, 19
[n] caib. 22. 43
Lebh. 17. 3, 5
[o] 2 Sam. 15. 23
[p] Lebh. 20. 9
Ios. 2. 19
2 Sam. 1. 16
[q] Deut. 30. 16, 20
Salm 31. 23
Mat. 32. 37
Ròm. 8. 28
[r] rann. 6, 14
Eoin 14. 15, 21
[s] 2 Each. 1. 3, &c.
[t] 1 Each. 16. 39
[u] 1 Sam. 27. 2
[v] caib. 9. 2
[w] Air. 12. 6
Mat. 1. 20
[x] Mat. 7. 7
Eoin 16. 24
[y] caib. 2. 4
9. 4
15. 5
[z] 2 Ri. 20. 3
Salm 15. 2
[a] caib. 1. 48
[b] 1 Each. 29. 1
[c] Salm 121. 8
[d] Deut. 7. 6
[e] Gen. 13. 16
[f] Gnà. 2. 3-9
Seum. 1. 5
[g] Salm 72. 1, 2
Eoin 5. 30
[h] Ecl. 8. 2
[i] Eabh. 5. 14
[j] 2 Sam. 16. 5-8
Ròm. 2. 15
1 Eoin 3. 20
[k] Ese. 17. 19
[l] Ròm. 8. 26
Seum. 4. 2
[1] *mòran làithean.*
[m] Salm 72. 17
[n] rann. 33, 34
[o] 1 Eoin 5. 14

tuigseach, air chor as nach robh neach
air bith romhad cosmhuil riut[a], agus
nach mò a dh'éireas a'd' dhéigh neach air
bith cosmhuil riut.
13 Agus mar an ceudna, thug mi dhuit
an ni nach d'iarr thu[c], araon saoibhreas[d]
agus cliù, air chor as nach bi duine cos-
mhuil riut am measg nan rìgh ré do
làithean uile[e].
14 Agus ma dh'imicheas tu ann am
shlighibh-sa, a ghleidheadh mo reachdan,
agus m'àitheantan, mar a dh'imich
Daibhidh d'athair, an sin ni mi do làith-
ean fada[f].
15 Agus mhosgail Solamh, agus, feuch,
b'aisling *a bh'ann*: agus thàinig e gu
Ierusalem, agus sheas e 'am fianuis àirce
coimhcheangail an Tighearn', agus thug
e suas ìobairtean-loisgte, agus dh'ìobair
e ìobairtean-sìth, agus rinn e cuirm d'a
sheirbhisich uile[h].
16 An sin thàinig dithis bhan, *a bha* 'n
an striopaichean, a dh'ionnsuidh an rìgh,
agus sheas iad 'n a làthair[i].
17 Agus thubhairt bean diubh, O mo
thighearna, tha mise agus a' bhean so a'
gabhail còmhnuidh ann an aon tigh, agus
dh'aiseadadh mise maille rithe 's an tigh.
18 Agus air an treas là an déigh dhomh-
sa 'bhi air m'aisead, dh'aiseadadh a'
bhean so mar an ceudna, agus *bha* sinn
cuideachd; cha *robh* coigreach sam bith
maille ruinn 's an tigh, ach sinn féin 'n
ar dithis anns an tigh.
19 Agus dh'eug mac na mnatha so 's
an oidhche, a chionn gu-n do luidh i air.
20 Agus dh'éirich i mu mheadhon-
oidhche[m], agus thug i mo mhac-sa o m'
thaobh, am feadh a bha do bhanoglach
'n a codal, agus chuir i 'n a luidhe e 'n a
h-uchd féin, agus chuir i a mac marbh
féin 'n a luidhe ann am uchd-sa.
21 Agus dh'éirich mi anns a' mhaduinn
a thoirt cìche do m' mhac, agus, feuch,
bha e marbh. Ach an uair a thug mi an
aire dha 's a' mhaduinn, feuch, cha b'e
mo mhac-sa 'bh'ann, a rug mi.
22 Agus thubhairt a' bhean eile, Ni
h-eadh; ach *is e* mo mhac-sa *'tha* beò,
agus *is e* do mhac-sa *'tha* marbh: agus
thubhairt ise, Ni h-eadh; ach *is e* do
mhac-sa *'tha* marbh, agus is e mo mhac-sa
*'tha* beò. Mar so labhair iad 'am fianuis
an rìgh.
23 An sin thubhairt an rìgh, *Tha* i so
ag ràdh, *Is e* so mo mhac-sa *'tha* beò,
agus *is e* do mhac-sa *'tha* marbh: agus
tha i sud ag ràdh, Ni h-eadh; ach *is e* do
mhac-sa *'tha* marbh, agus *is e* mo mhac-
sa *'tha* beò.
24 Agus thubhairt an rìgh, Thugaibh
dhomh claidheamh. Agus thug iad
claidheamh 'am fianuis an rìgh.
25 Agus thubhairt an rìgh, Roinnibh
am mac beò 'n a dhà *leth*, agus thugaibh
leth do aon *mhnaoi*, agus leth do 'n
*mhnaoi* eile.

R.C. 1014.

[a] caib. 4. 29-31
5. 12
10. 23, 24
Ecl. 1. 13, 16
[b] Gen. 43. 20
Isa. 49. 15
Ier. 31. 20
Hos. 11. 8
[c] Mat. 6. 33
Eph. 3. 20
[d] caib. 4. 21, 24
Gnà. 3. 16
[e] caib. 10. 23-29
[f] Deut. 25. 15
Salm 21. 4
91. 16
Gnà. 3. 2
1 Tim. 4. 8
[g] Salm 72. 2, 4
[h] caib. 8. 65
Est. 1. 3
Marc. 6. 21
[i] Air. 27. 2
[j] 2 Sam. 20. 24
[k] caib. 2. 27, 35
[l] 1 Each. 27. 33
[m] Iob 24. 16
Salm 139. 11
[n] Air. 32. 41
[o] Deut. 3. 4, 8

26 An sin labhair a' bhean le'm bu leis
am mac beò ris an rìgh, (oir theòdh a
cridhe r'a mac[b],) agus thubhairt i, O mo
thighearna, thugaibh dh'ise an leanabh
beò, agus na marbhaibh idir e: ach
thubhairt *a' bhean* eile, Na bitheadh e
agam-sa no agad-sa, *ach* roinnibh *e*.
27 An sin fhreagair an rìgh, agus
thubhairt e, Thugaibh dh'ise an leanabh
beò, agus na marbhaibh idir e: *is* ise a
mhàthair.
28 Agus chual' Israel uile a bhreth a
thug an rìgh, agus bha eagal orra roimh
an rìgh; oir chunnaic iad gu-n *robh* gliocas
Dhé ann, a dheanamh breitheanais[g].

## CAIB. IV.

1 *Uachdarain Sholaimh.* 7 *Meud a rìogh-
achd, agus sonas a shluaigh.* 22 *A lòn air
son aon là.* 29 *A ghliocas, agus a sgrìobhadh.*

AGUS bha rìgh Solamh 'n a rìgh air
Israel uile.
2 Agus *is* iad so na h-uachdarain a *bha*
aige: Asariah mac Shadoic an t-sagairt:
3 Elihoreph agus Ahiah mic Shisa,
sgrìobhaichean: Iehosaphat[j] mac Ahiluid,
an seanachaidh:
4 Agus Benaiah mac Iehoiada air ceann
an t-slòigh: agus Sadoc agus Abiatar[k], na
sagairt:
5 Agus Asariah mac Natain os ceann
an luchd-dreuchd: agus Sabud mac
Natain, an t-àrd fhear-dreuchd, 'n a
charaid aig an rìgh[l]:
6 Agus Ahisar os ceann an teaghlaich:
agus Adoniram mac Abda os ceann na
cìse.
7 Agus bha aig Solamh dà fhear dheug
de luchd-dreuchd os ceann Israeil uile, a
bheathaich an rìgh agus a theaghlach:
ré a mhìosa féin 's a' bhliadhna bha e
mar fhiachaibh air gach fear dhiubh *a*
bheathachadh.
8 Agus *is* iad so an ainmean: mac
Huir ann an sliabh Ephraim:
9 Mac Dhecair ann am Macas, agus ann
an Saalbim, agus *ann am* Bet-semes,
agus *ann an* Elon, agus *ann am* Bet-
hanan:
10 Mac Heseid ann an Arubot; aige-san
*bha* Sochoh, agus uile thìr Hepheir:
11 Mac Abinadaib, *aig an robh* uile
thìr Dhoir; bha Taphat nighean Sholaimh
aige 'n a mnaoi:
12 Baanah mac Ahiluid; *aige-san bha*
Taanach, agus Megido, agus Bet-sean
uile, a *tha* làimh ri Sartanah sìos o
Iesreel, o Bhet-sean gu Abel-meholah,
gu ruig an taobh thall de Iocneam:
13 Mac Ghebeir ann an Ramot-gilead;
dhasan *bhuineadh* bailtean Iair[n] mhic
Mhanaseh, a *tha* ann an Gilead; dhasan
*mar an ceudna bhuineadh* tìr Argoib[o], a
*tha* ann am Basan, tri fichead baile mòr
le ballachaibh agus le crannaibh umha:
14 Ahinadab mac Ido ann am Maha-
nàim:

15 Ahimaas ann an Naphtali ; ghabh esan mar an ceudna Basmat nighean Sholaimh 'n a mnaoi :
16 Baanah mac Husai ann an Aser, agus ann am Balot :
17 Iehosaphat mac Pharuah ann an Isachar :
18 Simei mac Elah ann am Beniamin :
19 Geber mac Uri ann an tìr Ghilead, ann an tìr Shihoin rìgh nan Amorach, agus Og rìgh Bhasain ; agus b'*esan* an t-aon fhear-dreuchd a *bha* 's an tìr.
20 *Bha* Iudah agus Israel lìonmhor[d], mar a' ghaineamh a *tha* ri taobh na fairge air lìonmhoireachd, ag itheadh[e], agus ag òl, agus a' deanamh subhachais.
21 Agus rìghich Solamh os ceann nan rìoghachdan uile[f], o an amhainn gu tìr nam Philisteach, agus gu ruig crìoch na h-Eiphit : thug iad leo tiodhlacan[g], agus rinn iad seirbhis do Sholamh ré uile láithean a bheatha.
22 Agus b'e lòn Sholaimh air son aon là, deich tomhais fhichead de mhin mhìn *chruithneachd*, agus tri fichead tomhas mine *eile*,
23 Deich daimh bhiadhta, agus fichead damh bhàrr an fheoir, agus ceud caora, a thuilleadh air féidh, agus ruadh-bhuic, agus dathaisean, agus eoin bhiadhta.
24 Oir bha uachdaranachd aige os ceann *na tìre* uile air an taobh so de'n amhainn, o Thiphsah eadhon gu Asah, os ceann nan rìgh uile air an taobh so de'n amhainn : agus bha sìth aige o gach taobh mu'n cuairt da[k].
25 Agus ghabh Iudah agus Israel còmhnuidh gu tèaruinte[m], gach fear fo a chrann-fìona[n], agus fo a chrann-fige féin, o Dhan eadhon gu Beer-seba, ré uile làithean Sholaimh.
26 Agus bha aig Solamh ceithir mìle prasach each[q] air son a charbad[r], agus dà mhìle dheug marcach.
27 Agus bheathaich an luchd-dreuchd sin rìgh Solamh, agus gach neach a thàinig gu bòrd rìgh Solamh, gach duine 'n a mhìos féin : cha d'fhuiling iad ni air bith a bhi dh'easbhuidh.
28 Eorna mar an ceudna agus connlach do na h-eachaibh, agus do na dromedairibh, thug iad a dh'ionnsuidh an àit' anns an robh *an luchd-dreuchd*, gach fear a réir 'orduigh féin.
29 Agus thug Dia gliocas do Sholamh[t], agus tuigse ro mhòr, agus farsuinneachd cridhe mar a' ghaineamh a *tha* air tràigh na mara.
30 Agus bu mhò gliocas Sholaimh na gliocas uile chloinne na h-àird' an ear[w], agus na uile ghliocas na h-Eiphit[x].
31 Agus bha e glic thar gach duine, thar Etan[y] an t-Esrahach, thar Heman[z], agus Chalcol, agus Darda, mic Mhahoil : agus bha a chliù anns gach dùthaich mu'n cuairt.
32 Agus labhair e tri mìle gnàth-fhocal[a]; agus b'*e àireamh* a dhàn mìle agus cùig[b].
33 Agus labhair e air craobhan, o'n chrann-seudair a *tha* ann an Lebanon, eadhon gu ruig an hiosop a dh'fhàsas a mach as a' bhalla : labhair e mar an ceudna air ainmhidhean, agus air eunlaith, agus air nithibh a shnàigeas, agus air iasgaibh.
34 Agus thàinig *cuid* de na h-uile chinnich a dh'éisdeachd ri gliocas Sholaimh[c], o uile rìghribh na talmhainn, a chual' *iomradh* a ghliocais.

## CAIB. V.

1 *Thug Solamh fios do Hiram gu-n robh e gu teampull a thogail do Dhia, agus dh'iarr e fiodh uaith air son na h-oibre.* 7 *Gheall Hiram da gu-n deanadh e 'uile thoil a thaobh an fhiodha.* 13 *Aireamh luchd-oibre Sholaimh.*

AGUS chuir Hiram[h] rìgh Thiruis a sheirbhisich a dh'ionnsuidh Sholaimh, an uair a chual' e gu-n d'ungadh e 'n a rìgh 'an àit 'athar : oir bha spéis aig Hiram do Dhaibhidh ré 'uile làithean[i].
2 Agus chuir Solamh *fios* gu Hiram, ag ràdh,
3 Tha fhios agad cionnus nach b'urrainn m'athair Daibhidh tigh a thogail do ainm an Tighearn' a Dhé, air son a' chogaidh leis an do chuairtich *a naimhdean* e[j], gus an do chuir an Tighearn' iad fo bhonnaibh a chos.
4 Ach a nis thug an Tighearna mo Dhia fois dhomhsa air gach taobh[l] : cha-*n 'eil* nàmhaid air bith ann, no droch thuiteamas.
5 Agus, feuch, tha mi a' cur romham tigh a thogail do ainm an Tighearna mo Dhé[o], mar a labhair an Tighearna ri m' athair Daibhidh[p], ag ràdh, Do mhac a chuireas mise ann ad àit air do rìgh-chaithir, togaidh esan tigh do m'ainm-sa.
6 A nis uime sin, àithn thusa gu-n gearr iad dhomhsa craobhan seudair á Lebanon ; agus bithidh mo sheirbhisich-sa maille ri d' sheirbhisich-sa : agus tuarasdal do sheirbhiseach bheir mise dhuit, a réir gach ni a dh'ainmicheas tu : oir tha fhios agad nach *'eil* 'n ar measg-ne duine d'an aithne fiodh a ghearradh[s], mar na Sidonaich.
7 Agus an uair a chuala Hiram briathra Sholaimh, bha aoibhneas mòr air, agus thubhairt e, Gu ma beannaicht' an Tighearn' an diugh[u], a thug do Dhaibhidh mac glic os ceann an t-sluaigh lìonmhoir so[v].
8 Agus chuir Hiram *fios* gu Solamh, ag ràdh, Chuala mi na nithe mu'n do chuir thu *fios* do m'ionnsuidh : ni mi d'uile thoil a thaobh nan craobh seudair agus a thaobh nan craobh giuthais.
9 Bheir mo sheirbhisich sìos *iad* o Lebanon a dh'ionnsuidh na mara : agus cuiridh mi air falbh iad 'n an ràthaibh

R.C. 1014.

a Gnà. i., &c. Ecl. 12. 9
b Dàn 1. 1, &c.
c 2 Each. 9. 1, 23 Isa. 2. 2, 3 Col. 2. 3
d caib. 3. 8 Gen. 22. 17 Gnà. 14. 28
e Ecl. 2. 24
f 2 Each. 9. 26, &c. Salm 72. 8-11
g 1 Sam. 10. 27 Salm 68. 29
h rann. 10, 18 2 Each. 2. 3, *Huram*
i 2 Sam. 5. 11 Am. 1. 9
j 1 Each. 22. 8 28. 3
k 1 Each. 22. 9
l Salm 72. 7 Isa. 9. 7
m Ier. 23. 6
n Mic. 4. 4 Sech. 3. 10
o 2 Each. 2. 4, &c.
p 2 Sam. 7. 13 1 Each. 17. 12
q Deut. 17. 16
r caib. 10. 26 2 Each. 1. 14
s 1 Cor. 12. 14, &c.
t caib. 3. 12
u Dan. 2. 21
v Gnà. 13. 1
w Iob 1. 3 Mat. 2. 1, 16
x Gnio. 7. 22
y 1 Each. 15. 19 Salm lxxxix.
z 1 Each. 2. 6 6. 33 Salm lxxxviii.

air muir, gu ruig an t-àit' a shònraicheas
tu dhomh, agus cuiridh mi air tìr iad an
sin, agus bheir thusa leat *iad*; agus ni
thu mo riar ann am biadh a thabhairt do
m' theaghlach[b].
10 Mar sin thug Hiram do Sholamh
fiodh seudair, agus fiodh giuthais, *a réir*
'uile thoil.
11 Agus thug Solamh do Hiram fichead
mìle tomhas cruithneachd mar lòn d'a
theaghlach, agus fichead tomhas a dh'
olaidh fhìor-ghloin: mar so thug Solamh
do Hiram o bhliadhna gu bliadhna.
12 Agus thug an Tighearna gliocas do
Sholamh, mar a gheall e dha[c]: agus bha
sìth eadar Hiram agus Solamh, agus rinn
iad coimhcheangal ri 'chéile.
13 Agus rinn rìgh Solamh togail *dhaoine*
á Israel uile; agus b'i an togail deich
mìle fichead fear.
14 Agus chuir e iad do Lebanon, deich
mìle 's a' mhìos mu seach: mìos bha iad
ann an Lebanon, agus dà mhìos 'n an
tighibh féin: agus *bha* Adoniram air
ceann na togail[e].
15 Agus bha aig Solamh deich agus tri
fichead mìle fear-iomchar eallaich[f], agus
ceithir fichead mìle fear-gearraidh anns
a' bheinn[g]:
16 A thuilleadh air àrd luchd-dreuchd
Sholaimh, a *bha* os ceann na h-oibre, tri
mìle agus tri cheud, aig an robh uachd-
aranachd air an t-sluagh a bha 'deanamh
na h-oibre.
17 Agus dh'àithn an rìgh, agus thug
iad leo clacha mòra, clacha luachmhor, a
shuidheachadh bunait an tighe, clacha
snaidhte.
18 Agus shnaidh clachairean Sholaimh,
agus clachairean Hiraim, agus na gearr-
adairean-chlach[2] *iad*: mar sin *ré thri*
*bliadhna* dheasaich iad fiodh agus clachan
a thogail an tighe.

## CAIB. VI.

1 *Thog Solamh teampull do'n Tighearna.* 11 *Gealladh Dhé a thaobh an teampuill.* 23 *Rinn Solamh dà cherub.* 37 *An aimsir a ghabh e a thogail an tighe.*

AGUS [anns a' cheathramh ceud agus
an ceathramh fichead bliadhna o
theachd chloinn Israeil a mach á tìr na
h-Eiphit,] anns a' cheathramh bliadhna
[de rìoghachadh Sholaimh os ceann
Israeil,] anns a' mhìos Siph, (*is* e sin an
dara mìos,) thòisich e air tigh a thogail
do an Tighearna.
2 Agus an tigh a thog rìgh Solamh do an
Tighearna[l], *b'iad* tri fichead làmh-choille
'fhad, agus fichead *làmh-choille* a leud,
agus deich 'ar fhichead làmh-choille
'àirde.
3 Agus an sgàth-thigh air beulaobh
teampuill an tighe, *b'iad* fichead làmh-
choille 'fhad, a réir leoid an tighe; *agus*
deich làmhan-coille a leud, air beulaobh
an tighe.

R.C. 1012.

[a] Ese. 41. 6
[b] Esr. 3. 7
Ese. 27. 17
Gnio. 12. 20
[1] *rinn e socairean cumhann ann am balla an tighe.*
[c] caib. 3. 12
[d] caib. 5. 17, 18
Deut. 27. 5, 6
[e] caib. 4. 6
[f] caib. 9. 21
[g] Ios. 9. 21
[h] caib. 9. 4
[2] no, *na Giblich, Ios. 13. 5; Ese. 27. 9.*
[i] 2 Sam. 7. 13
[j] Ecs. 25. 8
2 Cor. 6. 16
Tais. 21. 3
[k] Deut. 31. 6
Eabh. 13. 5
[l] Ese. xl. xli.
[m] caib. 8. 6
Ecs. 26. 33
Ese. 45. 3
[n] rann. 5, 16
Salm 28. 2

4 Agus rinn e do'n tigh uinneagan
soluis air an tarruing cumhann.
5 Agus thog e ri balla an tighe seòm-
raiche mu'n cuairt[a], ri ballachaibh an
tighe mu'n cuairt, *araon* an teampuill
agus a' ghuth-àit; agus rinn e frith-
sheòmraiche mu'n cuairt.
6 *Bha an* seòmar ìochdrach cùig làmhan-
coille air leud, agus an *seòmar* meadhon-
ach sè làmhan-coille air leud, agus an
treas *seòmar* seachd làmhan-coille air
leud, oir thug e steach balla an tighe[1]
mu'n cuairt o'n taobh a muigh, air chor
as nach rachadh *na sailthean* 'an greim
ann am balla an tighe.
7 Agus an uair a bha an tigh 'g a thog-
ail, thogadh e de chlachaibh air an cum-
adh mu-n d'thugadh d'a ionnsuidh iad[d]:
agus cha chualas ord no tuagh, *no* inneal
iaruinn sam bith, anns an tigh, an uair a
bha e 'g a thogail.
8 *Bha* dorus an t-seòmair mheadhonaich
air taobh deas an tighe: agus air staidh-
richibh snìomhain chaidh iad suas do'n
*t-seòmar* mheadhonach, agus as an *t-seòmar*
mheadhonach do'n treas *seòmar*.
9 Mar so thog e an tigh, agus chrìoch-
naich se e; agus chòmhdaich e an tigh le
sailthibh agus le clàraibh seudair.
10 Agus thog e seòmraiche ris an tigh
uile, cùig làmhan-coille air àirde: agus
leig iad an cudthrom air an tigh le fiodh
seudair.
11 Agus thàinig focal an Tighearna gu
Solamh, ag ràdh,
12 *A thaobh* an tighe so a *tha* thu a'
togail, ma ghluaiseas tu ann am reachd-
aibh-sa[h], agus *ma* chuireas tu mo bhreith-
eanais 'an gniomh, agus *ma* ghleidheas tu
m'àitheantan uile le gluasad annta: an
sin coimhlionaidh mise m'fhocal duit, a
labhair mi ri Daibhidh d'athair[i]:
13 Agus gabhaidh mi còmhnuidh 'am
meadhon chloinn Israeil[j], agus cha tréig
mi mo shluagh Israel[k].
14 Mar sin thog Solamh an tigh agus
chrìochnaich se e.
15 Agus thog e ballachan an tighe air
an taobh a stigh le clàraibh seudair, o
urlar an tighe gu ruig mullach nam
ballacha chòmhdaich e *iad* le fiodh a
stigh: agus chòmhdaich e urlar an tighe
le clàraibh giuthais.
16 Agus thog e fichead làmh-choille ri
taobhan an tighe, le clàraibh seudair, o'n
urlar gu ruig *mullach* nam ballachan;
agus thog e dha *iad* air an taobh a stigh,
*eadhon* do'n ghuth-àit, do'n *ionad* ro
naomh[m].
17 Agus *bha* an tigh, sin *ri ràdh*, an
teampull air a bheulaobh, dà fhichead
làmh-choille *air fad*.
18 Agus *bha* seudar an tighe air an
taobh a stigh gearrta le cnapaibh, agus
blàthaibh fosgailte: *bu* sheudar an t-iom-
lan; cha robh clach r'a faicinn.
19 Agus dh'ulluich e an guth-àit[n] anns

an tigh a steach, a chur an sin àirc coimh-
cheangail an Tighearna.
20 Agus ann an taobh-beoil a' ghuth-àit
*bha* fichead làmh-choille air fad, agus
fichead làmh-choille air leud, agus fichead
làmh-choille air àirde : agus chòmhdaich
se e le òr fior-ghlan : chòmhdaich e cuid-
eachd an altair le seudar.
21 Agus chòmhdaich Solamh an tigh
a steach le òr fior-ghlan : agus rinn e
balla-dealachaidh le slabhraidhibh òir air
beulaobh a' ghuth-àit, agus chòmhdaich
e le òr e.
22 Agus chòmhdaich e an tigh uile le
òr, gus an do chrìochnaicheadh an tigh
uile : mar an ceudna an altair uile[b], a *bha*
làimh ris a' ghuth-àit, chòmhdaich e le òr.
23 Agus rinn e anns a' ghuth-àit dà
cherub[d] de chrann-olaidh, gach aon diubh
deich làmhan-coille air àirde.
24 Agus *bha* cùig làmhan-coille *ann an*
aon sgéith a' cheruib, agus cùig làmhan-
coille *ann an* sgéith eile a' cheruib : *bha*
deich làmhan-coille o bhàrr aon sgéith
aige gu bàrr a sgéith eile.
25 Agus *bha* deich làmhan-coille anns
a' cherub eile : *bha* an aon tomhas agus
an aon mheud anns an dà cherub.
26 *B'e* àirde aon cheruib deich làmhan-
coille, agus mar sin *bha àirde* a' cheruib
eile.
27 Agus chuir e na ceruban anns an
tigh a b'fhaide a steach ; agus shìn na
ceruban *an* sgiathan a mach, air chor as
gu-n do bhean sgiath aon *cheruib* ri aon
bhalla, agus sgiath a' cheruib eile ris a'
bhalla eile ; agus bhean an sgiathan ri
'chéile ann am meadhon an tighe.
28 Agus chòmhdaich e na ceruban le
òr.
29 Agus bhreac e ballachan an tighe
uile mu'n cuairt le dealbhan gearrta
cheruban, agus chraobhan-pailme, agus
bhlàth fosgailte, a stigh agus a muigh.
30 Agus urlar an tighe chòmhdaich e
le òr, a stigh agus a muigh.
31 Agus do dhorus a' ghuth-àit rinn
e còmhlachan *de* chrann-olaidh : *bha* an
t-àrd-dhorus *agus* na h-ursainnean cùig-
oisneach.
32 *Bha* an dà chòmhla mar an ceudna
*de* chrann-olaidh ; agus ghearr e orra
dealbhan cherub, agus chraobh-pailme,
agus bhlàth fosgailte, agus chòmhdaich e
le òr *iad* : agus sgaoil e òr air na ceruban,
agus air na craobhan-pailme.
33 Agus air an dòigh cheudna rinn e
do dhorus an teampuill ursainnean *de*
chrann-olaidh, ceithir-chearnach.
34 Agus *bha* an dà chòmhla a dh'fhiodh
giuthais ; *bha* dà dhuilleig[f] aon chòmh-
laidh a' filleadh, agus dà dhuilleig a'
chòmhlaidh eile a' filleadh.
35 Agus ghearr e orra ceruban, agus
craobhan-pailme, agus blàthan-fosgailte :
agus chòmhdaich e *iad* le òr, cumta ris
an *obair* ghearrta.

R.C. 1005.

[a] rann. 1, 9

[b] Ecs. 30. 1, 3, 5
[c] caib. 9. 10
2 Each. 8. 1
[d] 2 Each. 3. 7, &c.

[e] caib. 3. 1
2 Each. 8. 11

[f] Ese. 41. 23

36 Agus thog e a' chùirt a stigh le
tri sreathan de chlachaibh snaidhte, agus
sreath de shailthibh seudair.
37 Anns a' cheathramh bliadhna shuidh-
icheadh bunait tighe an Tighearn', anns
a' mhìos Siph.
38 Agus anns an aon bhliadhna deug,
anns a' mhìos Bul, (*is* e sin an t-ochdamh
mìos,) chrìochnaicheadh an tigh 'n a earr-
annaibh uile, agus a réir a chumaidh uile.
Agus bha e seachd bliadhna 'g a thogail[a].

## CAIB. VII.

1 *Thog Solamh tigh dha féin ;* 2 *tigh frìthe Lebanoin ;* 8 *agus tigh do nighinn Pharaoh.* 15 *Obair nam post ;* 23 *agus na mara leaghta.*

ACH bha Solamh tri bliadhna deug a'
togail a thighe féin[c], agus chrìoch-
naich e a thigh uile.
2 Thog e mar an ceudna tigh frìthe
Lebanoin ; ceud làmh-choille 'fhad, agus
leth-cheud làmh-choille a leud, agus deich
'ar fhichead làmh-choille 'àirde ; air
ceithir sreathaibh de phuist sheudair,
agus sailthean seudair air na puist.
3 Agus chòmhdaicheadh e le seudar os
a cheann air na sailthibh, *a bha* air dà
fhichead agus cùig puist, cùig-deug anns
gach sreath.
4 Agus *bha* tri sreathan uinneag ann,
agus solus fa chomhair soluis tri uairean.
5 Agus *bha* na dorsan uile agus na
h-ursainnean ceithir-chearnach, maille ris
na h-uinneagaibh : agus *bha* solus fa
chomhair soluis tri uairean.
6 Agus rinn e sgàth-thigh de phuist ;
leth-cheud làmh-choille 'fhad, agus deich
làmhan-coille 'ar fhichead a leud ; agus
*bha* an sgàth-thigh rompa sin ; agus *bha*
na puist eile, agus na sailthean garbha
rompa.
7 Rinn e, mar an ceudna, sgàth-thigh
na rìgh-chaithreach far am bitheadh e
a' tabhairt breth, *eadhon* sgàth-thigh a'
bhreitheanais : agus chòmhdaicheadh e
le seudar o aon taobh de'n urlar gu ruig
an taobh eile.
8 Agus aig a thigh féin anns an do
chòmhnuich e, *bha* cùirt eile an taobh a
stigh de'n sgàth-thigh, *a* bha de'n obair
cheudna. Rinn e cuideachd tigh do
nighinn Pharaoh, a ghabh Solamh dha
féin '*n a mnaoi*[e], cosmhuil ris an sgàth-
thigh so.
9 *Bha* iad sin uile de chlachaibh luach-
mhor, a réir tomhais chlach snaidhte, air
an gearradh le sàibh a stigh agus a
muigh, eadhon o'n bhunait gu ruig nan
clacha-mullaich, agus *mar sin* air an
taobh a mach gu ruig a' chùirt mhòr.
10 Agus *bha* a' bhunait *de* chlachaibh
luachmhor, *de* chlachaibh mòra ; clacha
's an robh deich làmhan-coille, agus clacha
's an robh ochd làmhan-coille.
11 Agus gu h-àrd *bha* clacha luach-
mhor, (a réir tomhais chlach snaidhte,)
agus seudair.

12 Agus aig a' chùirt mhòir mu'n cuairt
*bha* tri sreathan de chlachaibh snaidhte,
agus sreath de shailthibh seudair : air an
dòigh cheudna aig cùirt a steach tighe an
Tighearn', agus aig sgàth-thigh an tighe[a].
13 Agus chuir rìgh Solamh *fios*, agus
thug e Hiram o Thirus[b].
14 *Bu* mhac bantraich[c] e de thréibh
Naphtali, agus *b'*fhear o Thirus 'athair[d],
ceard-umha ; agus bha e làn de ghliocas,
agus de thuigse[e], agus a dh'eòlas a dhean-
amh gach oibre ann an umha : agus
thàinig e dh'ionnsuidh rìgh Solamh, agus
rinn e 'obair uile.
15 Oir dhealbh e dà phost umha : ochd
làmhan-coille deug àirde gach puist
dhiubh, agus chaidh snàthainn anns an
robh dà làmh-choille dheug mu'n cuairt
air gach post dhiubh.
16 Agus rinn e dà cheann a dh'umha
leaghta, chum an cur air mullach nam
post : cùig làmhan-coille àirde aon chinn,
agus cùig làmhan-coille àirde a' chinn
eile.
17 Lìontan de lìon-obair, stìoman a
dh'obair-shlabhraidh, de na cinn a *bha*
air mullach nam post: seachd do aon
cheann, agus seachd do'n cheann eile.
18 Agus rinn e pomgranatan, dà shreath
mu'n cuairt air aon lìon-obair, a chòmh-
dachadh nan ceann a *bha* air mullach
nam post : agus mar sin rinn e ris a'
cheann eile.
19 Agus *bha* na cinn a *bh'*air mullach
nam post a dh'obair lili anns an sgàth-
thigh, ceithir làmhan-coille.
20 Agus *bha* cinn air an dà phost mar
an ceudna gu h-àrd, làimh ris a' bhalg a
*bha* air an taobh thall de'n lìon-obair :
agus *bha* dà cheud pomgranat ann, 'n an
sreathaibh mu'n cuairt air a' cheann eile.
21 Agus chuir e suas na puist ann an
sgàth-thigh[j] an teampuill : agus chuir e
suas am post deas, agus thug e Iachin[1]
mar ainm air ; agus chuir e suas am post
clì, agus thug e Boas[2] mar ainm air.
22 Agus air mullach nam post *bha*
obair lili : mar so chrìochnaicheadh obair
nam post.
23 Agus rinn e muir leaghta[k], deich
làmhan-coille o bhile gu bile ; cruinn
mu'n cuairt, agus cùig làmhan-coille a
h-àirde : agus chuairtich snàthainn dheich
làmhan-coille 'ar fhichead i air gach
taobh.
24 Agus *bha* mill fo a bile[m] 'g a cuairt-
eachadh mu'n cuairt, deich anns an làmh-
choille, a' dol mu thimchioll na mara :
thilgeadh dà shreath mheall an uair a
thilgeadh i féin.
25 Sheas i air dà dhamh'dheug, tri ag
amharc gu tuath, agus tri ag amharc
an iar, agus tri ag amharc gu deas, agus
tri ag amharc an ear : agus *chuireadh* a'
mhuir orra gu h-àrd, agus *bha* a' chuid
dheiridh dhiubh uile a stigh.
26 Agus *bha* leud boise air tiughad

R.C. 1005.

[a] Eoin 10. 23 Gnio. 3. 11
[b] rann 40 2 Each. 4. 11, *Huram*
[c] 2 Each. 2. 14
[d] 2 Each. 4. 16
[e] Ecs. 31. 3 36. 1
[f] Ese. 1. 10 10. 14 41. 19 Hos. 5. 14 Tais. 5. 5
[g] Gen. 3. 24 Ecs. 25. 18 37. 7 Eabh. 9. 5
[h] 1 Pead. 2. 5
[i] Ese. 1. 15, &c.
[j] rann 12 caib. 6. 3
[1] 's e sin, *daingnichidh E.*
[2] 's e sin, *neart.*
[k] 2 Ri. 25. 13
[l] 2 Each. 4. 6, &c.
[m] 2 Each. 4. 3-5

innte, agus *bha* a bile air a dheanamh
mar bhile copain, le blàthaibh lili : chum
i dà mhìle bat.
27 Agus rinn e deich buinn umha :
ceithir làmhan-coille fad gach buinn,
agus ceithir làmhan-coille a leud, agus
tri làmhan-coille 'àirde.
28 Agus *bha* obair nam bonn *air an
dòigh* so : *bha* iomaill aca, agus *bha* na
h-iomaill eadar na tàdhachan :
29 Agus air na h-iomaill a *bha* eadar na
tàdhachan *bha* leòmhain[f], daimh, agus
ceruban[g]: agus air na tàdhachaibh *bha*
mar sin gu h-àrd : agus fo na leòmhain
agus na daimh *bha* ath-leasachadh a dh'
obair thana[h].
30 Agus *bha* ceithir rothan umha aig
gach bonn, agus clàir umha ; agus aig
a cheithir oisnibh *bha* guaillean : fo an
t-soitheach-ionnlaid *bha* guaillean leaghta,
aig taobh gach ath-leasachaidh.
31 Agus *bha* a bheul an taobh a stigh
de'n cheann, agus shuas, làmh-choille *air
leud* : ach *bha* a bheul cruinn, *a réir* oibre
a' bhuinn, làmh-choille gu leth : agus mar
an ceudna air a bheul *bha* gearraidhean,
agus an iomaill ceithir-chearnach, cha-n
ann cruinn.
32 Agus *bha* ceithir rothan fo na
h-iomallaibh[i]; agus *bha* mulan nan roth
*'an greim* anns a' bhonn : agus *b'e* àirde
gach rotha làmh-choille gu leth.
33 Agus *bha* obair nan roth cosmhuil ri
obair rotha carbaid : *bha* am mulan, agus
an cìochan, agus an cuairsgeinean, agus
an tarsannain uile leaghta.
34 Agus *bha* ceithir guaillean ri
ceithir oisnibh gach buinn ; na guaillean
de'n bhonn féin.
35 Agus ann am mullach a' bhuinn, leth
làmh-choille air àirde, *bha* cuairt mu
thimchioll : agus air mullach a' bhuinn
*bha* a làmhan agus 'iomaill dheth féin.
36 Agus air clàraibh a làmh, agus air
'iomallaibh, ghearr e ceruban, leòmhain,
agus craobha-pailme, a réir riochd gach
aoin diubh, agus ath-leasachadh mu'n
cuairt.
37 Mar so rinn e na deich buinn : an
t-aon tilgeadh, an t-aon tomhas, an t-aon
ghearradh aca uile.
38 Agus rinn e deich soithichean-ionn-
laid umha[l]: chumadh gach soitheach-
ionnlaid dhiubh dà fhichead bat : *bha*
ceithir làmhan-coille anns gach soith-
each-ionnlaid : *chuireadh* aon soitheach-
ionnlaid air gach aon de na deich
buinn.
39 Agus chuir e cùig buinn air taobh
na làimhe deise de'n tigh, agus cùig air
taobh na làimhe clìthe dheth : agus chuir
e a' mhuir air taobh na làimhe deise de'n
tigh, a làimh na h-àirde 'n ear, fa chomh-
air na h-àirde deas.
40 Agus rinn Hiram na soithichean-
ionnlaid, agus na sluasaidean, agus na
cuachan : agus chuir Hiram crìoch air

deanamh na h-oibre uile a rinn e do
rìgh Solamh air son tighe an Tigh-
earn':
41 An dà phost, agus *dà* chuairt nan
ceann a *bh*'air mullach an dà phuist; agus
an dà lìon-obair[c] a chòmhdachadh dà
chuairt nan ceann a *bh*'air mullach nam
post:
42 Agus ceithir cheud pomgranat do'n
dà lìon-obair: dà shreath phomgranat
do gach lìon-obair, a chòmhdachadh dà
chuairt nan ceann a *bh*'air na puist:
43 Agus na deich buinn, agus na deich
soithichean-ionnlaid air na buinn:
44 Agus aon mhuir, agus dà dhamh
dheug fo an mhuir:
45 Agus na [2]h-aighnean[f], agus na
sluasaidean, agus na cuachan: agus na
soithiche sin uile a rinn Hiram do rìgh
Solamh air son tighe an Tighearna, *bha*
*iad a dh*'umha lìobhta.
46 Ann an còmhnard Iordain thilg an
rìgh iad, anns an talamh chreadha eadar
Sucot[i] agus Sartan[j].
47 Agus dh'fhàg Solamh na soithich-
ean uile *gun chothromachadh*, air son an
lìonmhoireachd anabarraich; cha d'fhuar-
adh a mach cudthrom an umha.
48 Agus rinn Solamh an t-uidheam
uile a *bhuineadh* do thigh an Tighearn':
an altair a dh'òr[k], agus am bòrd, air *an*
*robh* aran na fianuis[l], a dh'òr:
49 Agus na coinnleirean, cùig air an
làimh dheis, agus cùig air an làimh chlì,
air beulaobh a' ghuth-àite, a dh'òr fior-
ghlan; agus na blàthan, agus na lòchrain,
agus na clobhachan, a dh'òr:
50 Agus na cuachan, agus na smàladair-
ean, agus na copain, agus na spàinean,
agus na tùiseirean, a dh'òr fior-ghlan:
agus na lùdagan a dh'òr, an dà chuid do
dhorsaibh an tighe a steach, *eadhon* an
*ionaid* ro naoimh, *agus* do dhorsaibh an
tighe, *eadhon* an teampuill.
51 Agus chrìochnaicheadh an obair uile
a rinn rìgh Solamh air son tighe an
Tighearn': agus thug Solamh a stigh
nithe naomhaichte Dhaibhidh 'athar[t];
*eadhon* an t-airgiod, agus an t-òr, agus
an t-uidheam, chuir e am measg ionmhais
tighe an Tighearna.

## CAIB. VIII.

1 *Thug Solamh agus seanairean Israeil an àirc suas do'n ionad naomh.* 14 *Bheannaich Solamh an coimhthional.* 22 *Rinn e urnuigh ri Dia.* 62 *Thug e seachad iobairtean thabhartas-sith.*

AN sin chruinnich Solamh seanairean
Israeil[x], agus cinn nan treubh uile,
ceannardan aithriche chloinn Israeil, gu
rìgh Solamh ann an Ierusalem, chum gu-n
tugadh iad a nìos àirc coimhcheangail an
Tighearn'[a], á baile Dhaibhidh[b]; *is* e sin
Sion.
2 Agus chruinnich fir Israeil uile iad
féin a dh'ionnsuidh rìgh Solaimh, air an
fhéill ann am mìos Etanim[a]; *is* e sin an
seachdamh mìos.
3 Agus thàinig uile sheanairean Israeil,
agus thog na sagairt[b] an àirc.
4 Agus thug iad suas àirc an Tighearn',
agus pàilliun a' [1]choimhthionail[d], agus an
t-uidheam naomh uile a *bha* 's a' phàilliun;
eadhon iad sin thug na sagairt agus na
Lebhithich suas.
5 Agus *bha* rìgh Solamh, agus coimh-
thional Israeil uile, a thionail d'a ionn-
suidh, maille ris roimh an àirc, ag ìobradh
chaorach[e], agus cruidh, nach robh e 'an
comas àireamh, no mheas, a thaobh lìon-
mhoireachd.
6 Agus thug na sagairt a steach àirc
coimhcheangail an Tighearna d'a h-àite
féin[g], do ghuth-àit an tighe, do an *ionad*
a's ro naoimhe, *eadhon* fo sgiathaibh nan
cerub[h].
7 Oir sgaoil na ceruban a mach *an*
sgiathan os ceann àite na h-àirce, agus
chòmhdaich na ceruban an àirc, agus a
lunnan gu h-àrd.
8 Agus tharruing iad a mach na lunnan,
air chor as gu-m faicteadh cinn nan lunn
as an *ionad* naomh fa chomhair a' ghuth-
àite, ach cha-n fhaicteadh a mach iad:
agus tha iad an sin gus an là 'n diugh.
9 Cha *robh* ni air bith anns an àirc ach
an dà chlàr chloiche, a chuir Maois an sin
ann an Horeb[m], an uair a rinn an Tigh-
earna *coimhcheangal* ri cloinn Israeil[n],
aig teachd a mach dhoibh á tìr na
h-Eiphit.
10 Agus an uair a thàinig na sagairt a
mach as an *ionad* naomh, lìon an neul[o]
tigh an Tighearn',
11 Air chor as nach b'urrainn na sagairt
seasamh a fhrithealadh leis an neul: oir
lìon glòir an Tighearna tigh an Tighearna.
12 An sin thubhairt Solamh[p], Thubhairt
an Tighearna gu-n gabhadh e còmhnuidh
ann an dorchadas tiugh[q].
13 Gu dearbh thog mise tigh-còmhnuidh
dhuit[r], àite deas chum thu dh'fhantuinn
ann gu bràth[s].
14 Agus thionndaidh an rìgh 'aghaidh,
agus bheannaich e uile choimhthional
Israeil[u]: (agus uile choimhthional Israeil
'n an seasamh :)
15 Agus thubhairt e, Gu ma beann-
aichte an Tighearna Dia Israeil[v], a labh-
air le 'bheul féin ri m'athair Daibhidh[w],
agus a choimhlion *e* le 'làimh, ag ràdh,
16 O'n là air an d'thug mi mo shluagh
Israel a mach as an Eiphit, cha do thagh
mi baile sam bith á uile threubhan Israeil
a thogail tighe, chum gu-m bitheadh
m'ainm an sin: ach thagh mi Daibhidh
gu bhi os ceann mo shluaigh Israeil[y].
17 Agus bha e ann an cridhe Dhaibhidh
m'athar[z], tigh a thogail do ainm an
Tighearna Dé Israeil.
18 Agus thubhairt an Tighearna ri
Daibhidh m'athair, A chionn gu-n robh
e ann ad chridhe tigh a thogail do

B.C. 1005.

[a] Lebh. 23. 24
[b] Air. 4. 15; 1 Each. 15. 14
[c] rann. 17, 18
[1] *pàilliun na coinneimh.*
[d] 2 Each. 1. 3
[e] 2 Sam. 6. 13
[2] *poitean.*
[f] Ecs. 27. 3
[g] Ecs. 26. 33
[h] caib. 6. 27
[i] Gen. 33. 17
[j] Ios. 3. 16
[k] Ecs. 37. 25
[l] Lebh. 24. 5-8
[m] Ecs. 25. 21; 40. 20; Deut. 10. 2, 5; Eabh. 9. 4
[n] Ecs. 34. 27, 28
[o] Ecs. 40. 34; Lebh. 16. 2
[p] 2 Each. vi.
[q] Salm 97. 2; Isa. 45. 15
[r] 2 Sam. 7. 13
[s] Salm 132. 14
[t] 2 Sam. 8. 11
[u] 2 Sam. 6. 18
[v] Luc. 1. 68
[w] 2 Sam. 7. 5, &c.
[x] 2 Each. 5. 2, &c.
[y] 1 Sam. 16. 1
[z] 1 Each. 17. 1, &c.
[a] 2 Sam. 6. 17
[b] 2 Sam. 5. 7-9

m'ainm-sa, is maith a rinn thu gu-n robh e ann ad chridhe :

19 Gidheadh, cha tog thusa an tigh, ach do mhac a thig a mach as do leasraidh, togaidh esan an tigh do m'ainm-sa.

20 Agus choimhlion an Tighearna 'fhocal a labhair e ; agus dh'éirich mise suas 'an àite Dhaibhidh m'athar, agus tha mi a'm' shuidhe air rìgh-chaithir Israeil, mar a labhair an Tighearn'[c], agus thog mi tigh do ainm an Tighearna Dé Israeil.

21 Agus shuidhich mi'n sin àite do'n àirc, anns *am bheil* coimhcheangal an Tighearn'[f], a rinn e r'ar n-aithrichibh, an uair a thug e mach iad á tìr na h-Eiphit.

22 Agus sheas Solamh air beulaobh altair an Tighearn', ann an làthair uile choimhthionail Israeil, agus sgaoil e mach a làmhan gu nèamh[h]:

23 Agus thubhairt e, A Thighearna Dhé Israeil, cha-*n 'eil* Dia ann cosmhuil riutsa[i], anns na nèamhan shuas, no air an talamh a bhos, a chumas coimhcheangal[j] agus tròcair ri d' sheirbhisich a ghluaiseas a'd' fhianuis le an uile chridhe[k]:

24 A chum ri d'òglach Daibhidh m'athair an ni a labhair thu ris ; oir labhair thu le d' bheul, agus le d' làimh choimhlion thu, mar air an là 'n diugh.

25 A nis uime sin, a Thighearna Dhé Israeil, cum ri d'òglach Daibhidh m'athair *an ni* a labhair thu ris, ag ràdh[m], Cha bhi thu gun duine a'm' fhianuis-sa, a shuidheas air rìgh-chaithir Israeil ; ma bheir a mhàin do chlann an aire d'an slighe, le gluasad ann am fhianuis-sa, mar a ghluais thusa ann am fhianuis.

26 Agus a nis, a Dhé Israeil, daingnichear[o], guidheam ort, d'fhocal, a labhair thu ri d'òglach Daibhidh m'athair.

27 Ach an gabh Dia da rìreadh còmhnuidh air an talamh? feuch, cha chum na nèamhan[p] agus nèamhan nan nèamh[q] thusa ; cia mòr as lugha na sin an tigh so a thog mise ?

28 Gidheadh amhairc air urnuigh do sheirbhisich, agus air 'athchuinge, a Thighearna mo Dhia, a dh'éisdeachd ris a' ghlaodh agus ris an urnuigh, a *tha* do shcirbhiseach a' deanamh ann ad fhianuis an diugh :

29 A chum gu-m bi do shùilean fosgailte ris an tigh so a dh'oidhche agus a là ; *eadhon* ris an àite mu'n dubhairt thu, Bithidh m'ainm an sin[t] : a chum gu-n éisd thu ris an urnuigh a ni do sheirbhiseach a dh'ionnsuidh an àite so.

30 Agus éisd thusa ri athchuinge[u] do sheirbhisich, agus do shluaigh Israeil, an uair a ni iad urnuigh a dh'ionnsuidh an àite so : agus éisd thusa o d'àite-còmhnuidh, o na nèamhan, agus an uair a dh'éisdeas tu, maith *dhoibh*.

31 Ma pheacaicheas duine an aghaidh a choimhearsnaich, agus ma dh'iarras e mionnan air, a' toirt air mionnachadh,

B.C. 1004.

a Ecs. 34. 7; Deut. 25. 1
b Isa. 3. 10; Ròm. 2. 13; 5. 9
c 1 Each. 28. 5, 6
d Deut. 28. 25
e Lebh. 26. 40-42; Neh. 1. 8, 9
f rann 9; Deut. 31. 26
g Lebh. 26. 19; Deut. 28. 33
h Ecs. 9. 33; Isa. 1. 15
i Ecs. 15. 11; 2 Sam. 7. 22
j Neh. 1. 5; Dan. 9. 4
k caib. 3. 6
l 1 Sam. 12. 23; Salm 25. 8; 94. 12
m caib. 2. 4
n Lebh. 26. 16, &c.; Deut. 28. 21
o Salm 119. 49
p 2 Each. 2. 6; Isa. 66. 1; Ier. 23. 24; Gnio. 17. 24
q 2 Cor. 12. 2
r 1 Each. 28 9; Salm 11. 4; Ier. 17. 10; Eabh. 4. 12
s Salm 130. 4
t Deut. 12. 11
u 2 Each. 20. 9
v Deut. 4. 34

agus gu-n tig na mionnan air beulaobh d'altarach anns an tigh so ;

32 An sin éisd thusa o na nèamhan, agus dean, agus thoir breth air do sheirbhisich[a], a' diteadh an aingidh, gu 'shlighe a thabhairt air a cheann féin ; agus a' fìreanachadh an fhìrein[b], a thabhairt da a réir 'fhìreantachd.

33 An uair a bhuailear do shluagh Israel 'an làthair an nàmhaid[d], a chionn gu-n do pheacaich iad a'd' aghaidh, agus a philleas iad riut[e], agus a dh'aidicheas iad d'ainm, agus a ni iad urnuigh, agus a ghuidheas iad ort anns an tigh so ;

34 An sin éisd thusa o na nèamhan, agus maith peacadh do shluaigh Israeil, agus thoir a rìs iad do 'n fhearann a thug thu d'an aithrichibh.

35 An uair a dhruidear na nèamhan[g], agus nach *bi* uisge ann, a chionn gu-n do pheacaich iad a'd' aghaidh-sa, agus a ni iad urnuigh a dh'ionnsuidh an àite so, agus a dh'aidicheas iad d'ainm, agus a dh'iompaichear iad o'm peacadh, an uair a chuireas tu fo àmhghar iad ;

36 An sin éisd thusa o na nèamhan, agus maith peacadh do sheirbhiseach, agus do shluaigh Israeil, a chum gu-n teagaisg thu dhoibh an t-slighe mhaith anns an còir dhoibh gluasad[l], agus gu-n cuir thu uisge air d'fhearann, a thug thu do d' shluagh mar oighreachd.

37 Ma bhitheas gorta anns an tìr[n], ma bhitheas plàigh ann, seargadh, fuardhealt, locuist, ma bhitheas burruis ann ; ma theannaicheas a nàmhaid e ann an tìr a bhailte, ciod air bith plàigh, ciod air bith euslaint *a bhitheas ann* :

38 Ge b'e urnuigh, ge b'e athchuinge a chuirear suas le duine sam bith, *no* le d' shluagh Israel uile, ma bhitheas fios aig gach aon air plàigh a chridhe féin, agus *ma* sgaoileas e mach a làmhan a dh'ionnsuidh an tighe so ;

39 An sin éisd thusa o na nèamhan d'àite-còmhnuidh, agus maith, agus dean, agus thoir do gach duine a réir a shlighean uile, a tha fios agad air a chridhe ; (oir is ann agadsa, agadsa mhàin a tha fios air cridheachan uile chloinn nan daoine[r]:)

40 A chum gu-m bi eagal orra romhadsa[s] ré nan uile làithean a bhitheas iad beò anns an fhearann, a thug thu d'ar n-aithrichibh.

41 Os bàrr, a thaobh coigrich nach *'eil* de d' shluagh Israel, ach a thig á tìr chéin air sgàth d'ainme-sa ;

42 (Oir cluinnidh iad mu d'ainm mòrsa, agus mu d' làimh làidir[v], agus do ghairdean sìnte mach :) an uair a thig e agus a ni e urnuigh a dh'ionnsuidh an tighe so ;

43 Eisd thusa o na nèamhan d'àitecòmhnuidh, agus dean a réir nan uile *nithe* mu'n glaodh an coigreach riut : air chor as gu-m bi eòlas aig uile shlòigh na

talmhainn air d-ainm-sa[a], chum gu-m bi eagal orra romhad mar *tha air* do shluagh Israel, agus gu-m bi fios aca gu bheil an tigh so a thog mise air 'ainmeachadh ort.

44 Ma théid do shluagh a mach a chogadh an aghaidh an naimhde, ge b'e rathad a chuireas tu iad, agus gu-n dean iad urnuigh ris an Tighearn' a làimh a' bhaile a ròghnaich thusa, agus an tighe a chuir mise suas do d'ainm;

45 An sin éisd thusa o na nèamhan r'an urnuigh agus r'an athchuinge, agus seas an còir.

46 Ma pheacaicheas iad a'd' aghaidh, (oir cha-*n 'eil* duine ann nach peacaich[f],) agus gu-n las d'fhearg 'n an aghaidh, agus gu-n toir thu thairis iad d'*an* naimhdibh, agus gu-n toir iad leo 'n am braighdibh iad[h] do thìr *an* naimhdean, am fad no am fagus;

47 *Gidheadh*, ma ni iad aithreachas 'n an cridhe anns an tìr d'an d'thugadh 'n am braighdibh iad, agus ma dh'iompaichear iad, agus ma ghuidheas iad ort ann an tìr na muinntir a thug leo 'n am braighdibh iad, ag ràdh, Pheacaich[i] sinn, rinn sinn gu h-eucorach, rinn sinn gu h-aingidh;

48 Agus *mar so* ma philleas iad[k] a d' ionnsuidh-sa le an uile chridhe, agus le an uile anam, ann an tìr an naimhdean, a thug leo 'n am braighdibh iad, agus *ma* ni iad urnuigh riutsa rathad an tìre féin[n], a thug thu d'an aithrichibh, *rathad* a' bhaile a ròghnaich thu, agus an tighe a thog mi do d'ainm;

49 An sin éisd thusa o na nèamhan, d'àite-còmhnuidh, r'an urnuigh agus r'an athchuinge, agus seas an còir,

50 Agus maith do d' shluagh a pheacaich a'd' aghaidh, agus an eusaontais uile a rinn iad a'd' aghaidh, agus faigh truas dhoibh[p] an làthair na muinntir a thug leo 'n am braighdibh iad, a chum gu-n gabh iad truas riu:

51 Oir *is iad* do shluagh-sa[q] agus d'oighreachd iad, a thug thu mach as an Eiphit, á meadhon na h-àmhuinn iaruinn[r]:

52 A chum gu-m bi do shùilean fosgailte ri athchuinge do sheirbhisich, agus ri athchuinge do shluaigh Israeil, a dh' éisdeachd riu anns gach ni mu'n gairm iad ort.

53 Oir dhealaich thu iad chum oighreachd dhuit féin o uile shluagh na talmhainn, mar a labhair thu le làimh Mhaois d'òglaich féin[v], an uair a thug thu ar n-aithriche mach as an Eiphit, a Thighearna Dhé.

54 Agus an uair a chuir Solamh crìoch air an urnuigh so uile a dheanamh ris an Tighearn', agus an athchuinge so, dh'éirich e o bheulaobh altarach an Tighearn', o e féin a lùbadh air a ghlùinibh, agus a làmhan sgaoilte dh'ionnsuidh nan nèamh:

B.C. 1004.

[a] 2 Ri. 19. 19 Salm 67. 2 102. 15
[b] 2 Sam. 6. 18
[c] Ios. 23. 14
[d] Deut. 12. 10, 11
[e] Deut. 31. 6
[f] Ecl. 7 20 Seum. 3. 2 1 Eoin 1. 8, 10
[g] Salm 119. 36
[h] Deut. 28, 36, 64
[i] Neh. 1. 6, &c. Salm 106. 6 Dan. 9. 5, &c.
[j] rann 43 Ios. 4. 24
[k] Ier. 29. 12-14 Hos. 14. 1, 2
[l] Deut. 4. 35, 39
[m] Deut. 18. 13
[n] rann 29
[o] 2 Each. 7. 4, &c.
[p] Esr. 7. 6 Salm 106. 46
[q] Deut. 9. 29
[r] Deut. 4. 20 Ier. 11. 4
[s] 2 Each. 4. 1
[t] rann 2
[u] Air. 34. 5, 8
[v] Ecs. 19. 5, 6 Deut. 14. 2
[w] Salm 106. 4, 5 122. 6-9

55 Agus sheas e, agus bheannaich e uile choimhthional Israeil[b], le guth mòr, ag ràdh,

56 Gu ma beannaichte an Tighearn' a thug suaimhneas d'a shluagh Israel, a réir nan uile *nithe* a labhair e: cha do thuit aon fhocal *gu làr*[c] d'a bhriathraibh maithe uile, a labhair e le làimh Mhaois[d], 'òglaich féin.

57 Gu-n robh an Tighearn' ar Dia maille ruinne, mar a bha e maille ri'r n-aithrichibh: na fàgadh e sinn, agus na tréigeadh e sinn[e];

58 A chum gu-n aom e ar cridhe thuige[g] féin, a ghluasad 'n a shlighibh uile, agus a ghleidheadh 'àitheantan, agus a reachdan, agus a bhreitheanas, a dh'àithn e d'ar n-aithrichibh.

59 Agus gu-n robh na briathra so agam-sa, leis an do chuir mi suas athchuinge 'am fianuis an Tighearn', am fagus do an Tighearn' ar Dia a là agus a dh'oidhche, a chum gu-n seas e còir a sheirbhisich, agus còir a shluaigh Israeil, anns gach àm, mar a dh'iarras a' chùis:

60 A chum gu-m bi fios aig uile shluagh na talmhainn[j] gur e an Tighearn' a's Dia ann[l], agus nach '*eil* ann ach e.

61 Bitheadh 'ur cridhe uime sin iomlan leis an Tighearn' ar Dia[m], a ghluasad 'n a reachdaibh, agus a ghleidheadh 'àitheantan, mar air an là 'n diugh.

62 Agus dh'ìobair an rìgh[o], agus Israel uile maille ris, ìobairt 'am fianuis an Tighearn'.

63 Agus dh'ìobair Solamh ìobairt thabhartas-sìth, a dh'ìobair e do an Tighearna, dà mhìle 'ar fhichead damh, agus ceud agus fichead mìle caora: mar sin choisrig an rìgh, agus clann Israeil uile, tigh an Tighearn'.

64 Air an là sin féin naomhaich an rìgh meadhon na cùirte a *bh*'air beulaobh tighe an Tighearn': oir thug e suas an sin ìobairtean-loisgte, agus tabhartaisbìdh, agus saill nan tabhartas-sìth; a chionn gu-*n robh* an altair umha[s] a *bha* 'am fianuis an Tighearna, ro bheag a ghabhail nan ìobairt-loisgte, agus nan tabhartas-bìdh, agus saill nan tabhartas-sìth.

65 Agus chum Solamh anns an àm sin féill[t], agus Israel uile maille ris, coimhthional mòr, o dhol a stigh Hamait[u] gu ruig amhainn na h-Eiphit, 'am fianuis an Tighearn' ar Dé, seachd làithean agus seachd làithean, *eadhon* ceithir là deug.

66 Air an ochdamh là leig e air falbh an sluagh: agus bheannaich iad an rìgh, agus chaidh iad a dh'ionnsuidh am bùth, subhach agus aoibhinn 'n an cridhe, air son a' mhaith uile a rinn an Tighearna do Dhaibhidh a sheirbhiseach agus d'a shluagh Israel[w].

## CAIB. IX.

1 *Rinn Dia, an dara uair, coimhcheangal ri Solamh.* 11 *Thug Solamh fichead baile do Hiram air son a sheirbhis dha.* 20 *Rinneadh tràillean de na Canaanaich.*

AGUS an uair a chuir Solamh crìoch air tigh an Tighearn'[b], agus tigh an rìgh a thogail[c], agus uile mhiann Sholaimh[d] a bu taitneach leis a dheanamh,

2 Dh'fhoillsich an Tighearn' e féin do Sholamh an dara uair, mar a dh'fhoillsich se e féin da ann an Gibeon[g].

3 Agus thubhairt an Tighearna ris, Chuala mi d'urnuigh[l] agus d'athchuinge a chuir thu suas a'm' fhianuis: naomhaich mi an tigh so a thog thu, a chur m'ainme an sin gu bràth[m]; agus bithidh mo shùilean agus mo chridhe an sin gach là[n].

4 Agus ma ghluaiseas tusa ann am fhianuis, mar a ghluais Daibhidh d' athair[p], ann an iomlanachd cridhe[q], ann an ionracas, a dheanamh a réir nan uile *nithe* a dh'àithn mise dhuit, agus gu-n gléidh thu mo reachdan agus mo bhreitheanais;

5 An sin daingnichidh mise caithir do rìoghachd air Israel gu bràth, mar a labhair mi ri Daibhidh d'athair[t], ag ràdh, Cha bhi thu gun duine air rìghchaithir Israeil.

6 Ach ma thionndaidheas sibh da rìreadh o m' leantuinn-sa[u] *sibh féin* agus 'ur clann, agus nach gléidh sibh m'àitheantan *agus* mo reachdan a chuir mi roimhibh, ach gu-m falbh sibh agus gu-n dean sibh seirbhis do dhiathaibh eile, agus gu-n sleuchd sibh dhoibh;

7 An sin gearraidh mise Israel as bhàrr aghaidh an fhearainn a thug mi dhoibh[z]: agus an tigh so a naomhaich mi do m'ainm féin[a], tilgidh mi as mo shealladh; agus bithidh Israel 'n a ghnàthfhocal[b], agus 'n a leth-fhocal am measg nan uile shluagh:

8 Agus an tigh so a bha *cò* àrd, gach neach a ghabhas seachad air, bithidh ioghnadh air, agus ni e sgeig; agus their iad, C'ar son a rinn an Tighearna mar so ris an tìr so[e], agus ris an tigh so?

9 Agus freagraidh iad, A chionn gu-n do thréig iad an Tighearn' an Dia[g], a thug a mach an aithrichean á tìr na h-Eiphit, agus gu-n do ghabh iad d'an ionnsuidh diathan eile, agus gu-n do shleuchd iad dhoibh, agus gu-n do rinn iad seirbhis dhoibh; uime sin thug an Tighearn' orra an t-olc so uile[i].

10 Agus 'an ceann fhichead bliadhna[k], anns an do thog Solamh an dà thigh, tigh an Tighearn' agus tigh an rìgh,

11 *A chionn gu-n* d'thug Hiram rìgh Thiruis seachad do Sholamh fiodh seudair, agus fiodh giuthais, agus òr, gu 'uile thoil, an sin thug rìgh Solamh do Hiram fichead baile ann an tìr Ghalile.

12 Agus thàinig Hiram a mach á Tirus a dh'fhaicinn nam bailtean a thug Solamh dha; ach cha do thaitinn iad ris.

13 Agus thubhairt e, Ciod iad na bailte sin a thug thu dhomh, a bhràthair? Agus thugadh fearann Chabuil mar ainm orra gus an là 'n diugh[a].

14 Agus chuir Hiram a dh'ionnsuidh an rìgh sè fichead tàlann òir.

15 Agus *is e* so aobhar na cìse[e] a thog rìgh Solamh a thogail tighe an Tighearn', agus a thighe féin, agus Mhilo[f], agus balla Ierusaleim[h], agus Hasoir[i], agus Mhegido[j], agus Gheseir[k].

16 Chaidh Pharaoh rìgh na h-Eiphit suas, agus ghlac e Geser, agus loisg se e le teine, agus mharbh e na Canaanaich a bha 'chòmhnuidh 's a' bhaile, agus thug se e *mar* thiodhlac d'a nighinn, mnaoi Sholaimh.

17 Agus thog Solamh Geser, agus Bethoron ìochdarach[o],

18 Agus Baalat[r], agus Tadmor 's an fhàsach, anns an tìr,

19 Agus na h-uile bhailtean ionmhais a bh'aig Solamh, agus bailtean a charbad[s], agus bailtean a mharc-shluaigh, agus miann Sholaimh a mhiannaich e 'thogail ann an Ierusalem, agus ann an Lebanon, agus ann an tìr a thighearnais uile.

20 *Agus* an sluagh uile a dh'fhàgadh *beò* de na h-Amoraich, *de* na Hitich, *de* na Peridsich, *de* na Hibhich, agus *de* na h-Iebusaich, nach *robh* de chloinn Israeil,

21 An clann a dh'fhàgadh 'n an déigh 's an tìr[v], nach b'urrainn clann Israeil a sgrios gu tur[w], dhiubhsan thog Solamh daor-chìs gus an là 'n diugh[x].

22 Ach de chloinn Israeil cha d'rinn Solamh tràill sam bith[y]: ach *bha* iad 'n am fir-chogaidh, agus 'n an seirbhisich aige, agus 'n an uachdarain, agus 'n an ceannardaibh, agus 'n an rìaghlairibh a charbad, agus a mharc-shluaigh.

23 *B' iad* so uachdarain an luchd-dreuchd a *bha* os ceann oibre Sholaimh, cùig ceud agus leth-cheud, a rìaghail os ceann an t-sluaigh a dh'oibrich 's an obair.

24 Ach chaidh nighean Pharaoh[c] suas á baile Dhaibhidh d'a tigh féin[d], a thog *Solamh* dhi: an sin thog e Milo[f].

25 Agus dh'ìobair Solamh tri uaire 's a bhliadhna ìobairtean-loisgte, agus ìobairtean-sìth air an altair a thog e do an Tighearn', agus loisg e tùis air an *altair* a *bha* 'am fianuis an Tighearn': agus chrìochnaich e an tigh.

26 Agus rinn rìgh Solamh luingeas[h] ann an Esion-geber[j], a *tha* làimh ri Elot, air tràigh na mara ruaidhe, ann an tìr Edoim.

27 Agus chuir Hiram anns an luingeas 'òglaich féin, maraichean aig an robh eòlas na fairge, maille ri òglaich Sholaimh.

28 Agus thàinig iad gu Ophir[l], agus thug iad as a sin òr, ceithir cheud agus fichead tàlann, agus thug iad gu rìgh Solamh *e*.

R.C. 992.

[a] Ios. 19. 27
[b] 2 Each. 7. 11, &c.
[c] caib. 7. 1
[d] 2 Each. 8. 6
[e] caib. 5. 13
[f] 2 Sam. 5. 9
[g] caib. 3. 5
[h] Salm 51. 18
[i] Ios. 19. 36
[j] Ios. 17. 11
[k] Ios. 16. 10 Bre. 1. 29
[l] 2 Ri. 20. 5 1 Eoin 5. 14
[m] caib. 8. 29
[n] Deut. 11. 12
[o] Ios. 16. 3
[p] caib. 2. 4 6. 12 15. 5
[q] Gnà. 10. 9 28. 18
[r] Ios. 19. 44 2 Each. 8. 4, 6, &c.
[s] caib. 4. 26
[t] 1 Each. 22. 9, 10 Salm 132. 12
[u] 2 Sam. 7. 14 Salm 89. 30, &c.
[v] Bre. 3. 1
[w] Ios. 15. 63 17. 12
[x] Bre. 1. 28 Esr. 2. 58
[y] Lebh. 25. 39
[z] Deut. 4. 26 2 Ri. 17. 23
[a] Ier. 7. 14
[b] Deut. 28. 37 Salm 44. 14
[c] caib. 3. 1
[d] caib. 7. 8
[e] Deut. 29. 24-26 Ier. 22. 8, 9
[f] rann 15 caib. 11. 27 2 Each. 32. 5
[g] Seph. 1. 4, 5
[h] 2 Each. 8. 12, &c.
[i] Ier. 12. 7, 8
[j] Deut. 2. 8
[k] 2 Each. 8. 1, &c.
[l] caib. 10. 11 Iob 22. 24

## CAIB. X.

1 *Ghabh ban-righinn Sheba iongantas ri gliocas Sholaimh.* 14 *Cothrom an òir a thàinig d'a ionnsuidh gach bliadhna.* 18 *A righ-chaithir.* 21 *A shoithichean.* 26 *A charbaid agus a mharc-shluagh.*

AGUS an uair a chuala ban-righinn
Sheba[a] cliu Sholaimh ann an ainm
an Tighearna, thàinig i g'a dhearbhadh
le ceisdibh cruaidhe[b].
2 Agus thàinig i do Ierusalem le cuid-
eachd ro mhòir, le càmhalaibh a' giùlan
spìosraidh, agus ro mhòran òir agus
chlachan luachmhor: agus thàinig i dh'
ionnsuidh Sholaimh, agus labhair i ris
gach ni a bha 'n a cridhe.
3 Agus mhìnich Solamh dhi a briathran
uile: cha robh ni *air bith* 'am folach air
an rìgh nach do mhìnich e dhi.
4 Agus an uair a chunnaic ban-righinn
Sheba uile ghliocas Sholaimh, agus an
tigh a thog e,
5 Agus biadh a bhùird, agus suidhe a
sheirbhiseach, agus feitheamh a luchd-
frithealaidh, agus an trusgan, agus a
ghillean-cupain, agus a dhol suas air an
deachaidh e suas gu tigh an Tighearna,
cha robh spiorad innte na's mò.
6 Agus thubhairt i ris an rìgh, B'fhìor
an t-iomradh a chuala mise ann am thìr
féin air do ghniomharaibh, agus air do
ghliocas.
7 Gidheadh, cha do chreid mi na briath-
ra, gus an d' thàinig mi, agus gu-m faca
mo shùilean féin *e*; agus, feuch, cha
d'innseadh a leth dhomh: chaidh do
ghliocas agus do shoirbheachadh thar an
iomradh a chuala mi.
8 *Is* sona do dhaoine[f], *is* sona iad so
do sheirbhisich, a sheasas ann ad fhianuis
an còmhnuidh, ag éisdeachd ri d' ghliocas.
9 Gu ma beannaichte an Tighearna do
Dhia[g], a ghabh tlachd annad gu d' chur
air rìgh-chaithir Israeil: a chionn gu
bheil gràdh aig an Tighearna do Israel
gu bràth, uime sin rinn e thusa a'd' rìgh,
a dheanamh breitheanais agus ceartais[i].
10 Agus thug i do an rìgh[k] sè fichead
tàlann òir, agus ro mhòran de spìosraidh,
agus clachan luachmhor: (cha d' thàinig
riamh tuilleadh a' leithid so de phailteas
spìosraidh, as a thug ban-righinn Sheba
do rìgh Solamh.
11 Agus mar an ceudna luingeas[l]
Hiraim a ghiùlain òr o Ophir, thug i o
Ophir ro mhòran a dh'fhiodh almuig,
agus clachan luachmhor.
12 Agus rinn an rìgh de'n fhiodh almuig
puist do thigh an Tighearn', agus do thigh
an rìgh, clàrsaichean mar an ceudna agus
saltairean do'n luchd-ciùil: cha d' thàinig
a' leithid so a dh'fhiodh almuig, agus
cha-n fhacas a' *leithid* gus an là 'n diugh.)
13 Agus thug rìgh Solamh do bhan-
righinn Sheba a h-uile mhiann a dh'iarr
i, a thuilleadh air na thug e dhi a réir
fhialaidheachd rioghail féin[2]: agus phill
i, agus dh'fhalbh i d'a tìr, i féin agus a
seirbhisich.
14 A nis b'e cothrom an òir a thàinig
gu Solamh ann an aon bhliadhna, sè
ceud, tri fichead, agus sè talannan òir;
15 A thuilleadh air *na fhuair e* o na
ceannaichean, agus o mhalairt an luchd-
spìosraidh, agus o uile rìghribh Arabia,
agus o uachdarain na tìre.
16 Agus rinn rìgh Solamh dà cheud
sgiath a dh'òr buailte: sè ceud *secel* òir
chuir e chum gach sgéithe.
17 Agus *rinn* e tri cheud targaid[c] a
dh'òr buailte: tri puinnd òir chuir e chum
gach targaide: agus chuir an rìgh iad
ann an tigh frìthe Lebanoin[d].
18 Rinn an rìgh mar an ceudna rìgh-
chaithir mhòr a dh'fhiaclaibh *elephant*,
agus chòmhdaich e i leis an òr a bu
ghloine.
19 *Bha* sè ceuman aig an rìgh-chaithir,
agus *bha* mullach na rìgh-chaithreach
cruinn o 'cùl: agus *bha* làmhan air gach
taobh de'n àite-shuidhe, agus dà leòmhan
a' seasamh làimh ris na làmhan.
20 Agus sheas dà leòmhan dheug an
sin air na sè ceumaibh, air an taobh so
agus air an taobh ud: cha d' rinneadh a'
leithid ann an rioghachd air bith *eile*.
21 Agus *bha* uile shoithichean òil rìgh
Solaimh *a dh'*òr, agus uile shoithichean
tighe frìthe Lebanoin *a dh'*òr fìor-ghlan:
cha robh aon diubh *a dh'*airgiod; cha
robh meas air bith dheth ann an làithibh
Sholaimh.
22 Oir *bha* luingeas Tharsis aig an rìgh
air muir[e] maille ri luingeas Hiraim: aon
uair anns na tri bliadhnaibh thàinig
luingeas Tharsis, a' giùlan òir, agus
airgid, fhiacal elephant, agus apa, agus
pheucag.
23 Mar so thug rìgh Solamh barrachd
air uile rìghribh an domhain[h] ann an
saoibhreas, agus ann an gliocas.
24 Agus dh'iarr an talamh uile teachd
an làthair[1] Sholaimh, a dh'éisdeachd r'a
ghliocas, a chuir Dia 'n a chridhe[j].
25 Agus thug iad leo gach fear a thiodh-
lac; soithichean airgid agus soithichean
òir, agus trusgain, agus airm, agus spìos-
raidh, eich agus muileidean; cuibhrionn
bliadhna anns gach bliadhna.
26 Agus chruinnich Solamh carbaid
agus marc-shluagh[m]: agus bha mìle agus
ceithir cheud carbad aige, agus dà mhìle
dheug marcach, a chuir e ann am bailtibh
nan carbad, agus maille ris an rìgh ann
an Ierusalem.
27 Agus thug an rìgh air airgiod *a bhi*
ann an Ierusalem mar chlachan, agus air
na crannaibh seudair thug e *'bhi* mar na
croinn shicomoir a *tha* anns an t-srath, air
lìonmhoireachd.
28 Agus thugadh eich do Sholamh a
mach as an Eiphit, agus snàth-lìn[n]: ghabh
ceannaichean an rìgh an snàth-lìn air
luach.

B.C. 992.

[a] 2 Each. 9. 1, &c. Mat. 12. 42
[b] Gnà. 1. 5, 6
[c] caib. 14. 26
[d] caib. 7. 2
[e] Gen. 10. 4 2 Each. 20. 36
[f] Gnà. 8. 34
[g] caib. 5. 7
[h] caib. 3. 12, 13 4. 29-34
[1] *dh'iarr iad gnùis.*
[i] Salm 72. 2 Gnà. 8. 15
[j] Gnà. 2. 6 Seum. 2. 5
[k] Salm 72. 10, 15
[l] caib. 9. 27
[m] 2 Each. 1. 14, &c.
[n] Ese. 27. 7
[2] *a réir làimhe rìgh Solamh.*

29 Agus thàinig carbad a nìos agus chaidh e mach as an Eiphit air shè ceud *secel* airgid, agus each air ceud gu leth : agus mar sin do uile rìghribh nan Hiteach[c], agus do rìghribh Shiria, thug iadsan a mach *iad* le'n làimh.

## CAIB. XI.

*1 Chlaon mnathan Sholaimh a chridhe 'n a shean aois an déigh dhiathan coimheach. 9 Bhagair Dia gu-n reubadh e a rìoghachd uaith. 14 Dhùisg an Tighearna naimhdean suas da. 43 A bhàs.*

AGUS *bha* gaol aig rìgh Solamh air mòran de mhnathan coimheach, a thuilleadh air nighinn Pharaoh, Ban-Mhoabaich, Ban-Amonaich, Ban-Edomaich, Ban-Shidonaich, *agus* Ban-Hitich ;

2 De na cinnich mu'n d' thubhairt an Tighearna ri cloinn Israeil[h], Cha téid sibhse a steach d'an ionnsuidh-san, cha mhò a thig iadsan a steach d'ur n-ionnsuidh-se ; *oir* gu deimhin bheir iad air 'ur cridhe claonadh an déigh an diathan : riu so dhlùth - lean Solamh ann an gaol.

3 Agus bha seachd ceud bean aige, mar bhan-righinnean, agus tri cheud coimhleabach : agus thug a mhnathan air a chridhe claonadh[k].

4 Oir thachair, ann an àm sean aois Sholaimh, *gu-n* do chlaon a mhnathan a chridhe an déigh dhiathan eile ; agus cha robh a chridhe iomlan leis an Tighearn'[m] a Dhia, mar *a bha* cridhe Dhaibhidh 'athar[n].

5 Oir chaidh Solamh an déigh Astaroit ban-dé nan Sidonach, agus an déigh Mhilcoim[1] gràineileachd nan Amonach.

6 Agus rinn Solamh olc ann an sùilibh an Tighearn' ; agus cha do lean e gu coimhlionta an Tighearna, mar *a rinn* Daibhidh 'athair.

7 An sin thog Solamh ionad àrd[p] do Chemos[q], gràineileachd Mhoaib, anns an t-sliabh a *tha* mu choinneamh Ierusaleim ; agus do Mholech, gràineileachd chloinn Amoin.

8 Agus air an dòigh cheudna rinn e d'a mhnathan coimheach uile, a loisg tùis agus a thug suas iobairt d'an diathaibh.

9 Agus bha fearg air an Tighearna ri Solamh[s], a chionn gu-n do chlaon a chridhe o'n Tighearna, Dia Israeil, a dh'fhoillsich e féin dha dà uair[t],

10 Agus *a* dh'àithn dha a thaobh an ni so, nach rachadh e an déigh dhiathan eile : ach cha do ghléidh esan an ni a dh'àithn an Tighearn'.

11 Uime sin thubhairt an Tighearna ri Solamh, a chionn gu-n d'rinneadh so leat, agus nach do ghléidh thu mo choimhcheangal-sa[v], agus mo reachdan a dh'àithn mi dhuit, gu deimhin reubaidh mise an rìoghachd uait[x], agus bheir mi do d' sheirbhiseach i[y].

12 Gidheadh ann ad làithibh-sa cha dean mi so[a], air sgàth Dhaibhidh d'athar : á làimh do mhic reubaidh mi i.

13 Ach cha reub mi an rìoghachd uile[b] : bheir mi aon treubh do d' mhac air sgàth Dhaibhidh m'òglaich, agus air sgàth Ierusaleim a thagh mi[d].

14 Agus dhùisg an Tighearna nàmhaid suas do Sholamh[e], Hadad an t-Edomach : *bha* e de'n t-sliochd rìoghail ann an Edom.

15 Oir an uair a bha Daibhidh ann an Edom[f], *agus* a chaidh Ioab ceannard an t-slòigh suas a dh'adhlacadh nam marbh, an déigh dha gach firionnach ann an Edom a bhualadh[g],

16 (Oir dh'fhan Ioab sè mìosan an sin, agus Israel uile, gus an do ghearr e as gach firionnach ann an Edom,)

17 Theich Adad, e féin agus Edomaich àraidh de sheirbhisich 'athar maille ris, gu dol a stigh do an Eiphit ; agus Hadad fathast 'n a leanabh òg.

18 Agus dh'éirich iad á Midian[i], agus thàinig iad gu Paran[j], agus thug iad daoine leo á Paran, agus thàinig iad do an Eiphit, gu Pharaoh rìgh na h-Eiphit ; agus thug esan dha tigh, agus dh'orduich e lòn dha, agus thug e fearann dha.

19 Agus fhuair Hadad deadh-ghean mòr ann an sùilibh Pharaoh, air chor as gu-n d'thug e dha 'n a mnaoi piuthar a mhnatha féin[l], piuthar Thahpeneis na ban-righinn.

20 Agus rug piuthar Thahpeneis dha Genubat a mhac, a chuir Tahpenes bhàrr na cìche ann an tigh Pharaoh : agus bha Genubat ann an teaghlach Pharaoh am measg mhac Pharaoh.

21 Agus an uair a chuala Hadad 's an Eiphit gu-n do choidil Daibhidh maille r'a aithrichibh, agus gu-n robh Ioab ceannard an t-slòigh marbh[o], thubhairt Hadad ri Pharaoh, Leig dhomh imeachd, a chum gu-n téid mi do m' thìr féin.

22 Agus thubhairt Pharaoh ris, Ach ciod tha dh'easbhuidh ort maille riumsa, gu-n iarradh tu, feuch, dol do d' thìr féin? Agus fhreagair esan, Cha-*n 'eil ni air bith*, gidheadh leig dhomh falbh air gach aon chor.

23 Agus dhùisg Dia suas nàmhaid *eile* dha, Reson mac Eliadah, a theich o Hadareser, rìgh Shobah[r], a thighearn'.

24 Agus chruinnich e daoine thuige, agus bha e 'n a cheannard air buidhinn, an uair a mharbh Daibhidh iadsan *o Shobah*[u]: agus chaidh iad do Dhamascus, agus chòmhnuich iad ann, agus rinn iad e 'n a rìgh ann an Damascus.

25 Agus bha e 'n a nàmhaid do Israel ré uile làithean Sholaimh, a thuilleadh air an olc a *rinn* Hadad : agus dh'fhuathaich e Israel, agus rìghich e os ceann Edoim.

26 Agus Ieroboam mac Nebait[w], Ephratach o Shereda, seirbhiseach do Sholamh, (agus *b'e* ainm a mhàthar Seruah, bantrach,) thog eadhon esan *a* làmh an aghaidh an rìgh[z].

B.C. 992.

a caib. 21. 29; 2 Ri. 20. 17, 19; 22. 19, 20
b rann 39; 2 Sam. 7. 15
c 2 Ri. 7. 6
d Deut. 12. 11
e 1 Each. 5. 26
f 2 Sam. 8. 14; 1 Each. 18. 12, 13
g Air. 24. 19; Deut. 20. 13
h Ecs. 34. 16; Deut. 7. 3, 4
i Gen. 25. 2, 4; Ecs. 2. 15
j Gen. 21. 21
k Deut. 17. 17; Neh. 13. 26
l Gen. 41. 45
m caib. 8. 61
n caib. 9. 4
1 *ris an abrar Molech, rann 7.*
o caib. 2. 10, 34
p Air. 32. 52; 2 Ri. 23. 13
q Air. 21. 29; Bre. 11. 24
r 2 Sam 8. 3
s Salm 78. 58
t caib. 3. 5; 9. 2
u 2 Sam. 10. 8, 18
v Isa. 29. 13, 14
w caib. 12. 2; 2 Each. 13. 6
x rann 31
y caib. 12. 16, 20
z 2 Sam. 20. 21

27 Agus *b'e* so an t-aobhar mu'n do thog e *a* làmh an aghaidh an rìgh : Thog Solamh Milo[b], *agus* chàirich e bearnan bhaile Dhaibhidh 'athar.

28 Agus *bha* an duine Ieroboam treun ann an neart : agus an uair a chunnaic Solamh gu-n robh an t-òganach deanadach, chuir se e os ceann uile luchd-giùlain uallach tighe Ioseiph.

29 Agus thachair anns an àm sin, air dol do Ieroboam a mach á Ierusalem, gu-n d'fhuair am fàidh Ahiah[e] an Silonach e 's an t-slighe, agus e sgeadaichte le trusgan ùr: agus *bha* iad 'n an dithis leo féin anns a' mhachair.

30 Agus rug Ahiah air an trusgan ùr a *bha* air[f], agus reub e *'n a* dhà mhìr dheug e.

31 Agus thubhairt e ri Ieroboam, Gabh dhuit féin deich mìrean ; oir mar so tha an Tighearna, Dia Israeil ag ràdh[g], Feuch, reubaidh mise an rìoghachd á làimh Sholaimh, agus bheir mi deich treubhan dhuit-sa :

32 (Ach bithidh aon treubh aige-san air sgàth Dhaibhidh m'òglaich, agus air sgàth Ierusaleim, am baile a thagh mi á uile threubhan Israeil :)

33 A chionn gu-n do thréig iad mise[i], agus gu-n do shleuchd iad do Astarot ban-dia nan Sidonach, do Chemos dia nam Moabach, agus do Mhilcom dia chloinn Amoin, agus nach do ghluais iad ann am shlighibh-sa, a dheanamh an *ni a tha* ceart ann am shùilibh, agus *a ghleidheadh* mo reachdan agus mo bhreitheanas mar *a rinn* Daibhidh 'athair.

34 Gidheadh, cha toir mi an rìoghachd uile as a làimh[k], ach ni mi e 'n a uachdaran ré uile làithean a bheatha, air sgàth Dhaibhidh m'òglaich[m], a thagh mi, a chionn gu-n do ghléidh e m'àitheantan agus mo reachdan.

35 Ach bheir mi an rìoghachd á làimh a mhic[n], agus bheir mi dhuit-sa i, *eadhon* deich treubhan.

36 Agus d'a mhac-san bheir mi aon treubh[o], a chum gu-m bi lòchran aig Daibhidh[q] m'òglach an còmhnuidh ann am fhianuis ann an Ierusalem, am baile a thagh mi dhomh féin a chur m'ainme an sin.

37 Agus gabhaidh mi thusa, agus rìoghaichidh tu a réir nan uile *nithe* a mhiannaicheas d'anam, agus bithidh tu a'd' rìgh air Israel.

38 Agus ma dh'éisdeas tu ris na h-uile *nithibh* a dh'àithneas mise dhuit[s], agus gu-n gluais thu ann am shlighibh, agus gu-n dean thu an *ni a tha* ceart ann am shùilibh, a ghleidheadh mo reachdan agus m'àitheantan, mar a rinn Daibhidh m'òglach : an sin bithidh mise maille riut[u], agus togaidh mi dhuit tigh daingean[v], mar a thog mi do Dhaibhidh, agus bheir mi Israel dhuit.

39 Agus cràdhaidh mi sliochd Dhaibhidh air a shon so, ach cha-n ann gu bràth[a].

40 Uime sin dh'iarr Solamh Ieroboam a mharbhadh[c]. Ach dh'éirich Ieroboam, agus theich e do'n Eiphit, a dh'ionnsuidh Shisaic rìgh na h-Eiphit, agus bha e 's an Eiphit gu bàs Sholaimh.

41 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Sholaimh[d], eadhon na h-uile *nithe* a rinn e, agus a ghliocas, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar ghniomhara Sholaimh ?

42 Agus *b'i* an ùine[1] a rìghich Solamh ann an Ierusalem os ceann Israeil uile, dà fhichead bliadhna.

43 Agus choidil Solamh maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e ann am baile Dhaibhidh 'athar : agus rìghich Rehoboam a mhac 'n a àit.

## CAIB. XII.

1 *Chruinnich na h-Israelich aig Sechem gu Rehoboam a dheanamh 'n a rìgh.* 16 *Rinn deich treubhan ceannairc 'n a aghaidh, agus dh'ung iad Ieroboam gu bhi 'n a rìgh os an ceann.* 26 *Chuir Ieroboam suas dà laogh òir ann am Bet-el agus ann an Dan.*

AGUS chaidh Rehoboam do Shechem[h]: oir thàinig Israel uile gu Sechem gu 'dheanamh 'n a rìgh.

2 Agus an uair a chuala Ieroboam[j], mac Nebait, a bha fathast anns an Eiphit *sin*, (far an do theich e o ghnùis rìgh Sholaimh,) phill Ieroboam as an Eiphit.

3 Agus chuir iad *fios* agus ghairm iad air : agus thàinig Ieroboam, agus comhchruinneachadh Israeil uile, agus labhair iad ri Rehoboam, ag ràdh,

4 Dh'antromaich d'athair ar cuingne[l], ach eutromaich thus' a nis seirbhis chruaidh d'athar, agus a chuing throm a chuir e oirnn, agus ni sinn seirbhis dhuit.

5 Agus thubhairt e riu, Falbhaibh fathast *gu ceann* thri làithean, an sin thigibh a rìs a m'ionnsuidh. Agus dh' fhalbh an sluagh.

6 Agus chuir rìgh Rehoboam a chomhairle ris na seann daoinibh[p] a sheas an làthair Sholaimh 'athar, an uair 'bu bheò e, ag ràdh, Cionnus a tha sibh a' comhairleachadh *dhomh* freagradh a thabhairt do'n t-sluagh so ?

7 Agus labhair iadsan ris, ag ràdh, Ma bhitheas tusa an diugh a'd' sheirbhiseach aig an t-sluagh so[r], agus gu-n dean thu seirbhis dhoibh, agus gu-m freagair thu iad, agus gu-n labhair thu focail mhaithe riu[t], an sin bithidh iadsan agadsa 'n an seirbhisich gu bràth.

8 Ach thréig esan comhairle nan seann daoine, a thug iad air ; agus chuir e 'chomhairle ris na daoinibh òga a dh'fhàs suas maille ris *féin, agus* a sheas 'n a làthair.

9 Agus thubhairt e riu, Ciod *a tha* sibhse a' comhairleachadh, a chum gu-n toir sinn freagradh do'n t-sluagh so, a

B.C. 984.

[a] Salm 89. 30-34 Tuir. 3. 31, 32
[b] caib. 9. 24
[c] Gnà. 19. 21
[d] 2 Each. 9. 29-31
[e] caib. 14. 2
[1] *b'iad na làithean.*
[f] 1 Sam. 15. 27
[g] rann. 11-13
[h] 2 Each. 10. 1, &c.
[i] rann 5-7 Ier. 2. 13 Hos. 4. 13
[j] caib. 11. 26, 40
[k] Salm 103. 10
[l] caib. 4. 7 9. 15 1 Sam. 8. 11-18
[m] Isa. 55. 3
[n] Ecs. 20. 5, 6
[o] caib. 12. 17
[p] Iob 12. 12
[q] caib. 15. 4 2 Ri. 8. 19 Salm 132. 17
[r] Marc. 10. 43, 44
[s] caib. 9. 4, 5
[t] Gnà. 15. 1
[u] Ios. 1. 5
[v] 2 Sam. 7. 11, 27

labhair rium, ag ràdh, Eutromaich a' chuing a chuir d'athair oirnn?

10 Agus labhair na daoine òga a dh' fhàs suas maille ris *féin* ris, ag ràdh, Mar so their thu ris an t-sluagh so a labhair riut, ag ràdh, Dh'antromaich d'athair ar cuing-ne, ach eutromaich thusa dhuinn *i*; mar so labhraidh tu riu, *Tha am meur* a's lugha agamsa na's gairbhe na leasraidh m'athar.

11 Agus a nis chuir m'athair gun amharus oirbh cuing throm, ach cuiridh mise ri 'ur cuing: smachdaich m'athair sibh le slataibh, ach smachdaichidh mise sibh le scorpionaibh[b].

12 Uime sin thàinig Ieroboam agus an sluagh uile gu Rehoboam air an treas là, mar a dh'àithn an rìgh, ag ràdh, Thigibh a m'ionnsuidh a rìs air an treas là.

13 Agus fhreagair an rìgh an sluagh gu garbh[e]; agus thréig e comhairle nan seann daoine a thug iad dha[f].

14 Agus labhair e riu a réir comhairle nan daoine òga[g], ag ràdh, Dh'antromaich m'athair 'ur cuing, agus cuiridh mise ri 'ur cuing: smachdaich m'athair sibh le slataibh, ach smachdaichidh mise sibh le scorpionaibh.

15 Mar so cha d'éisd an rìgh ris an t-sluagh; oir bha an t-aobhar o an Tighearna[j], chum gu-n coimhlionadh e 'fhocal féin a labhair an Tighearna le làimh Ahiah an t-Silonaich[l] ri Ieroboam mac Nebait.

16 Agus an uair a chunnaic Israel uile nach d'éisd an rìgh riu, fhreagair an sluagh an rìgh, ag ràdh, Ciod a' chuibhrionn *a th'*againne ann an Daibhidh[p]? agus cha-*n 'eil* oighreachd againne ann am mac Iese: do d' bhùthaibh, O Israeil; a nis amhairc air do thigh féin, a Dhaibhidh. Agus dh'fhalbh Israel d'am bùthaibh.

17 Ach *a thaobh* chloinn Israeil a bha 'chòmhnuidh ann am bailtibh Iudah[r], rìghich Rehoboam os an ceann.

18 An sin chuir rìgh Rehoboam Adoram[t] a *bha* os ceann na cìse *d'an ionnsuidh*; agus chlach Israel uile e le clachan, agus fhuair e bàs: uime sin rinn rìgh Rehoboam cabhag gu dol suas d'a charbad, chum gu-n teicheadh e do Ierusalem.

19 Agus rinn Israel ceannairc an aghaidh tighe Dhaibhidh[w] gus an là 'n diugh.

20 Agus an uair a chuala Israel uile gu-n d' thàinig Ieroboam a rìs, chuir iad *fios*, agus ghairm iad air do'n chomhchruinneachadh, agus rinn iad e 'n a rìgh air Israel uile: cha do lean *aon* tigh Dhaibhidh ach treubh Iudah a mhàin[y].

21 Agus an uair a thàinig Rehoboam gu Ierusalem[z], chruinnich e tigh Iudah uile, agus treubh Bheniamin, ceud agus ceithir fichead mìle fear taghta a bha deanta ri cogadh, a chogadh ri tigh Israeil, a thoirt

R.C. 975.

[a] rann 15
[b] Ezek. 2. 6
[c] Bre. 9. 45
[d] Bre. 8. 17
[e] Gnà. 10. 11, 32
Ecl. 10. 12
Seum. 3. 17
[f] Gnà. 13. 20
[g] 2 Each. 22. 4, 5
[h] Deut. 12. 5, 14
[i] 2 Ri. 10. 29
17. 16
[j] rann 24
Bre. 14. 4
2 Each. 22. 7
25. 20
Am. 3. 6
[k] Ecs. 32. 4, 8
[l] caib. 11. 11, 31
[m] Gen. 28. 19
[n] Bre. 18. 29
Am. 8. 14
[o] caib. 13. 34
Deut. 24. 15
[p] 2 Sam. 20. 1
[q] Air. 3. 10
2 Ri. 17. 32
Ese. 44. 6-8
[r] caib. 11. 13, 36
[s] Lebh. 23. 33, 34
[t] caib. 4. 6
5. 14
[u] Am. 7. 13
[v] Air. 15. 39
[w] 2 Ri. 17. 21
[x] caib. 13. 1
[y] Hos. 11. 12
[z] 2 Each. 11. 1, &c.

na rìoghachd air a h-ais gu Rehoboam mac Sholaimh.

22 Ach thàinig focal Dhé gu Semaiah duine le Dia, ag ràdh,

23 Labhair ri Rehoboam mac Sholaimh, rìgh Iudah, agus ri tigh Iudah agus Bheniamin uile, agus ri fuigheall an t-sluaigh, ag ràdh,

24 Mar so tha an Tighearn', ag ràdh, Na rachaibh suas, agus na cogaibh ri'r bràithribh cloinn Israeil: pillibh gach duine d'a thigh féin, oir is ann leamsa a rinneadh an ni so[a]. Agus dh'éisd iad ri focal an Tighearn', agus phill iad gu imeachd a réir focail an Tighearn'.

25 Agus thog Ieroboam Sechem[c] ann an sliabh Ephraim, agus chòmhnuich e ann; agus chaidh e mach as a sin, agus thog e Pennel[d].

26 Agus thubhairt Ieroboam 'n a chridhe, A nis pillidh an rìoghachd gu tigh Dhaibhidh:

27 Ma théid an sluagh so suas a dheanamh ìobairtean ann an tigh an Tighearn' ann an Ierusalem[h], an sin pillidh cridhe an t-sluaigh so r'an tighearna, ri Rehoboam rìgh Iudah: agus marbhaidh iad mise, agus pillidh iad gu Rehoboam rìgh Iudah.

28 Uime sin ghabh an rìgh comhairle, agus rinn e dà laogh òir[i], agus thubhairt e riu, Is mòr oirbh dol suas gu Ierusalem: feuch do dhiathan[k], O Israeil, a thug a nios thu á tìr na h-Eiphit.

29 Agus shuidhich e aon *diubh* ann am Bet-el[m], agus an *t-aon* eile chuir e ann an Dan[n].

30 Agus rinneadh an ni so 'n a pheacadh[o]: oir chaidh an sluagh *a shleuchdadh* an làthair aoin *diubh*, gu ruig Dan.

31 Agus rinn e tigh àitean àrda, agus rinn e sagairt de'n chuid a b'ìsle de'n t-sluagh[q], nach robh de chloinn Lebhi.

32 Agus rinn Ieroboam féill anns an ochdamh mìos, air a' chùigeamh là deug de'n mhìos, cosmhuil ris an fhéill a *bha* ann an Iudah[s], agus dh'ìobair e air an altair: mar sin rinn e ann am Bet-el, ag ìobradh do na laoigh a rinn e: agus shuidhich e ann am Bet-el[u] sagairt nan àitean àrda a rinn e.

33 Agus dh'ìobair e air an altair a rinn e ann am Bet-el, air a chùigeamh là deug de'n ochdamh mìos, anns a' mhìos air an do smuainich e 'n a chridhe féin[v]: agus rinn e féill do chloinn Israeil, agus dh'ìobair e air an altair, agus loisg e tùis[x].

## CAIB. XIII.

1 *Dh'éigh fàidh an aghaidh na h-altarach ann am Bet-el.* 4 *Shearg làmh Ieroboaim, ach air iarrtus an fhàidh dh'aisigeadh dha i a rìs.* 11 *Bha am fàidh eas-ùmhal do fhocal Dhé, agus mharbhadh e le leòmhan air an t-slighe.* 26 *Dh'adhlaic seann fhàidh e.*

AGUS, feuch, thàinig duine le Dia á Iudah le focal an Tighearna gu Bet-el: agus *bha* Ieroboam 'n a sheas-

amh làimh ris an altair[a], a' losgadh
tùise.
2 Agus dh'éigh e an aghaidh na h-alt-
arach ann am focal an Tighearn', agus
thubhairt e, O 'altair, 'altair! mar so
thubhairt an Tighearna, Feuch, beirear
mac do thigh Dhaibhidh, d'an ainm
Iosiah, agus ìobraidh e ortsa sagairt nan
àitean àrda[c] a loisgeas tùis ort, agus
loisgear cnàmhan dhaoine ort.
3 Agus thug e air an là sin féin comh-
aradh seachad[d], ag ràdh, *Is e* so an comh-
aradh a labhair an Tighearna: Feuch,
reubar an altair, agus dòirtear a mach an
luath a *tha* oirre.
4 Agus an uair a chuala rìgh Ieroboam
focal an duine le Dia, a dh'éigh e an agh-
aidh na h-altarach ann am Bet-el, shìn e
a làmh a mach o an altair, ag ràdh, Beiribh
air[f]: agus shearg a làmh a shìn e mach
'n a aghaidh, air chor as nach b'urrainn e
a tabhairt air a h-ais thuige.
5 Agus reubadh an altair, agus dhòirt-
eadh an luath a mach o an altair, a réir a'
chomharaidh[i] a thug an duine le Dia le
focal an Tighearn'.
6 Agus fhreagair an rìgh, agus thubhairt
e ris an duine le Dia, Aslaich a nis gnùis
an Tighearna do Dhé[j], agus dean urnuigh
air mo shon, a chum gu-n aisigear mo
làmh dhomh a rìs. Agus dh'aslaich an
duine le Dia gnùis an Tighearn', agus
dh'aisigeadh làmh an rìgh dha a rìs, agus
bha i mar air tùs.
7 Agus thubhairt an rìgh ris an duine
le Dia, Thig maille riumsa do m' thigh,
agus neartaich thu féin: agus bheir mi
tiodhlac dhuit[n].
8 Agus thubhairt an duine le Dia ris an
rìgh, Ged bheireadh tu dhomhsa leth do
thighe[p], cha rachainn a stigh maille riut,
cha mhò a dh'ithinn aran, no dh'òlainn
uisge anns an àite so:
9 Oir mar so dh'àithneadh dhomh-sa
le focal an Tighearn', ag ràdh, Na h-ith
aran[r], agus na h-òl uisge, agus na pill air
an t-slighe air an d'thàinig thu.
10 Agus dh'fhalbh e air slighe eile,
agus cha do phill e air an t-slighe air an
d' thàinig e do Bhet-el.
11 A nis bha seann fhàidh 'n a chòmh-
nuidh ann am Bet-el; agus thàinig a
mhic, agus dh'innis iad da na h-oibre
uile a rinn an duine le Dia air an là sin
ann am Bet-el: na briathran a labhair e
ris an rìgh, iad so dh'innis iad mar an
ceudna d'an athair.
12 Agus thubhairt an athair riu, Cia
i. an t-slighe air an d'fhalbh e? agus
dh'fheuch a mhic *dha* an t-slighe air
an d'fhalbh an duine le Dia, a thàinig á
Iudah.
13 Agus thubhairt e r'a mhic, Cuiribh
dìollaid dhomh air an asail. Agus chuir
iad dìollaid dha air an asail, agus mharc-
aich e oirre.
14 Agus chaidh e'n déigh an duine le

B.C. 975.

[a] caib. 12. 32, 33
[b] rann. 8, 9
[c] 2 Ri. 23. 15-17
[d] Isa. 7. 14; 38. 7, 22; Eoin 2. 18; 1 Cor. 1. 22
[e] caib. 20. 35; 1 Tes. 4. 15
[f] 2 Each. 16. 10; 18. 25, &c.; 25. 15, 16; Salm 105. 15; Ier. 20. 2-4; Am. 7. 10-17; Mat. 25. 40; Eoin 13. 20; Gnio. 6. 12
[g] Isa. 9. 15; Ier. 23. 32
[h] Deut. 13. 1, 3, 5; 18. 20; Gnio. 4. 19
[i] rann 3
[j] Ecs. 8. 8; Air. 21. 7; Gnio. 8. 24; Seum. 5. 16
[k] Air. 20. 12; 1 Sam. 13. 13, 14; 15. 23
[l] rann 19
[m] rann 9
[n] 1 Sam. 9. 7; 2 Ri. 5. 15
[o] rann 30; caib. 14. 13
[p] Air. 22. 18; 24. 13
[q] caib. 20. 36; Gnà. 22. 13; 26. 13
[r] 1 Cor. 5. 11
[s] rann 9

Dia, agus fhuair e 'n a shuidhe e fo
dharaig; agus thubhairt e ris, An tusa
an duine le Dia, a thàinig á Iudah?
Agus thubhairt esan, *Is* mi.
15 An sin thubhairt e ris, Thig maille
riumsa do m' thigh, agus ith aran.
16 Agus thubhairt esan, Cha-n fheud
mi pilltinn maille riut[b], no dol a steach
maille riut: cha mhò a dh'itheas mi aran,
no dh'òlas mi uisge maille riut anns an
àite so:
17 Oir chaidh a ràdh rium le focal an
Tighearna[e], Cha-n ith thu aran, agus
cha-n òl thu uisge an sin; cha mhò
philleas tu gu imeachd air an t-slighe air
an d' thàinig thu.
18 Agus thubhairt e ris, *Is* fàidh mise
mar an ceudna mar thu féin, agus labhair
aingeal rium le focal an Tighearn', ag
ràdh, Thoir air ais leat e do d' thigh, a
chum gu-n ith e aran, agus gu-n òl e
uisge. *Ach* rinn e breug dha[g].
19 Agus phill e maille ris[h], agus dh'ith
e aran 'n a thigh, agus dh'òl e uisge.
20 Agus an uair a bha iad 'n an suidhe
aig a' bhòrd, thàinig focal an Tighearn' a
dh'ionnsuidh an fhàidh a thug air ais e:
21 Agus ghlaodh e ris an duine le Dia
a thàinig á Iudah, ag ràdh, Mar so tha
an Tighearn' ag ràdh, A chionn gu-n robh
thu eas-ùmhal do fhocal an Tighearn'[k],
agus nach do ghléidh thu an àithne a
dh'àithn an Tighearna do Dhia dhuit,
22 Ach gu-n do phill thu, agus gu-n d'ith
thu aran[l], agus gu-n d'òl thu uisge anns
an àite mu'n d' thubhairt e riut, Na h-ith
aran[m], agus na h-òl uisge; cha téid do
chorp a steach a dh'uaigh d'aithrichean[o].
23 Agus an déigh dha aran itheadh,
agus an déigh dha òl, chuir e dìollaid dha
air an asail, *eadhon* do an fhàidh a thug
e air ais.
24 Agus an uair a dh'fhalbh e, thachair
leòmhan air 's an t-slighe[q], agus mharbh
se e; agus thilgeadh a chorp air an
t-slighe, agus sheas an asal làimh ris:
sheas an leòmhan mar an ceudna làimh
ris a' chorp.
25 Agus, feuch, *bha* daoine a' gabhail
seachad, agus chunnaic iad an corp tilgte
air an t-slighe, agus an leòmhan 'n a
sheasamh làimh ris a' chorp: agus thàinig
iad, agus dh'innis iad *e* anns a' bhaile,
anns *an robh* an seann fhàidh 'n a chòmh-
nuidh.
26 Agus an uair a chual' am fàidh a
thug air ais e o'n t-slighe *sin*, thubhairt
e, *Is* esan an duine le Dia, a bha eas-
ùmhal do fhocal an Tighearn': uime sin
thug an Tighearna thairis e do'n leòmhan,
a reub e, agus a mharbh e, a réir focail an
Tighearn', a labhair e ris[s].
27 Agus labhair e r'a mhic, ag ràdh,
Cuiribh dìollaid dhomh air an asail.
Agus chuir iad dìollaid *oirre*.
28 Agus dh'fhalbh e, agus fhuair e a
chorp tilgte air an t-slighe, agus an asal

agus an leòmhan 'n an seasamh làimh
ris a' chorp: cha d'ith an leòmhan an
corp; cha mhò a reub e an asal.
29 Agus thog am fàidh corp an duine
le Dia, agus chuir e air an asail e, agus
thug e air ais e: agus thàinig an seann
fhàidh do 'n bhaile, gu caoidh a dhean-
amh, agus gu 'adhlacadh.
30 Agus chuir e a chorp 'n a uaigh
féin; agus rinn iad caoidh os a cheann,
*ag ràdh*, Mo thruaighe mo bhràthair[a]!
31 Agus an déigh dha esan adhlacadh,
labhair e r'a mhic, ag ràdh, 'N uair a
gheibh mise bàs, an sin adhlaicibh mi
anns an uaigh anns *am bheil* an duine le
Dia adhlaicte; làimh r'a chnàmhan-sa
cuiribh mo chnàmhan-sa[d]:
32 Oir gu deimhin thig *e* gu crìch[f] an
ni a dh'éigh e le focal an Tighearn' an
aghaidh na h-altarach ann am Bet-el,
agus an aghaidh uile thighean nan àitean
àrda, a *tha* ann am bailtibh Shamaria.
33 An déigh an ni so, cha do phill
Ieroboam o 'dhroch shlighe[h], ach rinn e
a rìs de'n chuid a b'isle de'n t-sluagh
sagartan do na h-àitibh àrda[k]: ge b'e leis
am b'àill, choisrig se e, agus bha e '*n a
aon de* shagartaibh nan àitean àrda.
34 Agus bha an ni so 'n a pheacadh do
thigh Ieroboaim, agus a chum *a* ghearr-
adh as[n], agus a chum *a* sgrios bhàrr
aghaidh na talmhainn.

## CAIB. XIV.

1 *Chaidh bean Ieroboaim a dh'ionnsuidh an
fhàidh Ahiah a dh'fhiosrachadh dheth a
thaobh a mic.* 5 *Dh'inn's Ahiah dhi am
breitheanas a bha gu teachd air tigh Iero-
boaim.* 21 *Rioghachadh aingidh Rehoboaim.*
25 *Chreach Sisac Ierusalem.* 29 *Fhuair
Rehoboam bàs, agus rìghich Abiam a mhac
'n a àit.*

ANNS an àm sin bha Abiah, mac
Ieroboaim, gu tinn.
2 Agus thubhairt Ieroboam r'a mhnaoi,
Eirich a nis, agus cuir thu féin ann an
coslas eile, air chor as nach aithnich iad
gur tu bean Ieroboaim; agus imich do
Shiloh: feuch, an sin *tha* Ahiah am fàidh,
a dh'innis dhomhsa[s] *gu-m bithinn* ann
am rìgh air an t-sluagh so.
3 Agus thoir leat[u] a'd' làimh deich buil-
ionnan, agus breacagan, agus soitheach
meala, agus falbh d'a ionnsuidh: innsidh
esan duit ciod a dh'éireas do an leanabh.
4 Agus rinn bean Ieroboaim mar sin,
agus dh'éirich i, agus chaidh i do Shiloh[x],
agus thàinig i gu tigh Ahiah: ach cha
b'urrainn Ahiah *ni* fhaicinn, oir dhorch-
aicheadh a shùilean le aois[a].
5 Agus thubhairt an Tighearna ri
Ahiah[d], Feuch, tha bean Ieroboaim a'
teachd a dh'iarraidh ni ort a thaobh a mic,
oir *tha* e gu tinn: mar so agus mar so
labhraidh tu rithe; oir tarlaidh 'n uair a
thig i a steach, gu-n gabh i oirre féin *gur
bean* eile i.

B.C. 956.

[a] Ier. 22. 18
[b] caib. 16. 2
[c] caib. 11. 31-38
[d] 2 Ri. 23. 16-19
[e] caib. 15. 5
[f] caib. 16. 24
[g] caib. 12. 28; 2 Each. 11. 15
[h] caib. 12. 31, 32; 2 Each. 11. 15; 13. 9
[i] Salm 106. 29
[j] Neh. 9. 26; Salm 50. 17; Ese. 23. 35
[k] 2 Tim. 3. 13
[l] caib. 15. 29
[m] Deut. 32. 36; 2 Ri. 14. 26
[n] caib. 14. 10; Gnà. 13. 6
[o] caib. 16. 4; 21. 24
[p] rann 17
[q] Ese. 18. 14, &c.
[r] 2 Each. 19. 3
[s] caib. 11. 31
[t] caib. 15. 27-29
[u] 1 Sam. 9. 7, 8
[v] Salm 52. 5
[w] Deut. 28. 63, 66; Ios. 23. 15, 16
[x] caib. 11. 29
[y] 2 Ri. 15. 29; 17. 6
[z] Deut. 12. 3, 4; Isa. 1. 28, 29
[a] Gen. 27. 1; Ecl. 12. 3
[b] Salm 81. 12
[c] caib. 15. 30, 34; 16. 2
[d] Salm 139. 1-4
[e] caib. 16. 6, 8

6 Agus tharladh, an uair a chual' Ahiah
fuaim a cos, agus i a' teachd a steach
air an dorus, gu-n dubhairt e, Thig a
steach, a bhean Ieroboaim: c'ar son a tha
thu a' gabhail ort *gur bean* eile thu? ach
chuireadh mise a d'ionnsuidh *le teachd-
aireachd* chruaidh.
7 Falbh, innis do Ieroboam, Mar so
tha an Tighearna, Dia Israeil ag ràdh, A
chionn gu-n d'àrdaich mise thu á meadhon
an t-sluaigh[b], agus gu-n do chuir mi thu
ann ad cheannard air mo shluagh Israel,
8 Agus gu-n do reub mi an rìoghachd
o thigh Dhaibhidh[c] agus gu-n d' thug mi
dhuit-sa i; agus *gidheadh* nach robh thu
mar m'òglach Daibhidh, a ghléidh m'àith-
eantan[e], agus a lean mi le 'uile chridhe, a
dheanamh *an ni sin* a mhàin *a bha* ceart
ann am shùilibh-sa;
9 Ach gu-n d'rinn thu olc os ceann nan
uile a bha romhad, agus gu-n deachaidh
tu agus gu-n d'rinn thu dhuit féin diathan
eile[g], agus dealbhan leaghta, gu fearg a
chur ormsa[i]; agus gu-n do thilg thu mi
air do chùlaobh[j]:
10 Uime sin, feuch, bheir mise olc air
tigh Ieroboaim, agus gearraidh mi as o
Ieroboam esan a ni uisge ri balla[l], esan a
dhruideadh a steach[m] agus a dh'fhàgadh
ann an Israel; agus bheir mi air falbh
fuigheall tighe Ieroboaim, mar a bheir
neach air falbh aolach gus an teirig e.
11 Esan a gheibh bàs de Ieroboam anns
a' bhaile, ithidh na madraidh[o] e; agus
esan a gheibh bàs anns a' mhachair, ith-
idh eunlaith an athair e: oir labhair an
Tighearn' e.
12 Uime sin éirich thusa, imich do d'
thigh féin: an uair a théid do chosan a
steach do an bhaile, gheibh an leanabh
bàs[p].
13 Agus ni Israel uile caoidh air a
shon, agus adhlaicidh iad e: oir théid
esan a mhàin o Ieroboam a dh'ionnsuidh
na h-uaighe; a chionn gu-n d'fhuaradh
ann ni maith[q] a thaobh an Tighearna Dé
Israeil[r], ann an tigh Ieroboaim.
14 Os bàrr, togaidh an Tighearna suas
dha féin rìgh air Israel, a ghearras as tigh
Ieroboaim air an là sin[t]: ach ciod? a nis
féin.
15 Agus buailidh an Tighearn' Israel,
mar a ghluaisear cuilc anns an uisge,
agus spìonaidh[v] e Israel as an fhearann
mhaith so[w], a thug e d'an aithrichibh,
agus sgapaidh e iad air an taobh thall
de'n amhainn[y]; a chionn gu-n d'rinn iad
an doireachan[z], a' cur feirge air an Tigh-
earn'.
16 Agus bheir e thairis Israel[b], air son
pheacaidhean Ieroboaim, a pheacaich[c],
agus a thug air Israel peacachadh.
17 Agus dh'éirich bean Ieroboaim, agus
dh'imich i, agus thàinig i gu Tirsah[e]:
*agus* an uair a chaidh i steach air stairs-
nich an tighe, fhuair an leanabh bàs.
18 Agus dh'adhlaic iad e, agus rinn

Israel uile caoidh air a shon, a réir focail
an Tighearn', a labhair[a] e le làimh
'òglaich féin Ahiah am fàidh.
19 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Ieroboaim, mar a chog[b], agus mar a rìgh-
ich e, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an
leabhar eachdraidh rìghrean Israeil.
20 Agus *b'iad* na làithean a rìghich
Ieroboam dà bhliadhna 'ar fhichead: agus
choidil e maille r'a aithrichibh, agus
rìghich Nadab a mhac 'n a àit.
21 Agus rìghich Rehoboam mac Shol-
aimh ann an Iudah. *Bha* Rehoboam
bliadhna agus dà fhichead[h] a dh'aois an
uair a thòisich e air rìoghachadh; agus
rìghich e seachd bliadhna deug ann an
Ierusalem, am baile a thagh an Tighearn'
á uile threubhan Israeil[j], a chur 'ainme
an sin: agus *b'e* ainm a mhàthar Naamah,
Ban-Amonach.
22 Agus rinn Iudah olc ann an sùilibh
an Tighearn', agus bhrosnaich iad e gu
eud[k] le am peacaidhean, a rinn iad os
ceann nan uile a rinn an aithrichean:
23 Oir thog iadsan mar an ceudna àit-
ean àrda dhoibh féin[l], agus dealbhan,
agus doireachan[m], air gach cnoc àrd, agus
fo gach craoibh uaine[n].
24 Agus bha mar an ceudna Sodomaich[o]
anns an tìr: rinn iadsan a réir uile ghràin-
eileachd nan cinneach, a thilg an Tigh-
earn' a mach roimh chloinn Israeil.
25 Agus anns a' chùigeamh bliadhna
de rìgh Rehoboam, thàinig Sisac rìgh na
h-Eiphit a nìos an aghaidh Ierusaleim[q]:
26 Agus thug e leis ionmhais tighe an
Tighearn', agus ionmhais tighe an rìgh;
bhuin e leis eadhon an t-iomlan: agus
thug e leis na sgiathan òir uile a rinn
Solamh[r].
27 Agus rinn rìgh Rehoboam sgiathan
umha 'n an àit, agus thug e thairis *iad*
gu làimh ceannaird an fhreiceadain a
ghléidh dorus tighe an rìgh.
28 Agus an uair a chaidh an rìgh a
steach do thigh an Tighearna, dh'iom-
chair am freiceadan iad, agus thug iad
air an ais iad gu seòmar an fhreicead-
ain.
29 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Rehoboaim, agus na h-uile nithe a rinn
e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Iudah?
30 Agus bha cogadh eadar Rehoboam
agus Ieroboam ré *an* làithean uile[u].
31 Agus choidil Rehoboam maille r'a
aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e maille
r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh:
agus *b'e* ainm a mhàthar Naamah, Ban-
Amonach. Agus rìghich Abiam[w] a mhac
'n a àit.

## CAIB. XV.

1 *Rìoghachadh aingidh Abiaim: 7 a bhàs: 8 rìghich Asa 'n a dhéigh. 23 Fhuair Asa bàs, agus rìghich Iehosaphat 'n a àit. 25 Rìoghachadh aingidh Nadaib: 27 mharbhadh e le Baasa: 28 rìghich Baasa 'n a dhéigh, agus choimhlion e fàistneachd Ahiah an aghaidh tighe Ieroboaim.*

A NIS anns an ochdamh bliadhna deug
de rìgh Ieroboam mac Nebait[c], rìgh-
ich Abiam os ceann Iudah.
2 Trì bliadhna rìghich e ann an Ierusa-
lem: agus *b'e* ainm a mhàthar[d] Maachah[e],
nighean Abisaloim[f].
3 Agus ghluais e ann an uile pheac-
aidhean 'athar, a rinn e roimhe: agus
cha robh a chridhe iomlan[g] leis an Tigh-
earn' a Dhia, mar *a bha* cridhe Dhaibhidh
'athar.
4 Gidheadh, air sgàth Dhaibhidh[i] thug
an Tighearn' a Dhia lòchran dha ann an
Ierusalem, a chur a mhic suas 'n a dhéigh,
agus a dhaingneachadh Ierusaleim:
5 A chionn gu-n d' rinn Daibhidh an
*nì a bha* ceart ann an sùilibh an Tigh-
earn', agus nach do chlaon e o na h-uile
*nithibh* a dh'àithn e dha ré uile làithean
a bheatha, ach a mhàin 'an cùis Uriah an
Hitich.
6 Agus bha cogadh eadar Rehoboam
agus Ieroboam ré uile làithean a bheatha.
7 A nis a' chuid eile de ghniomharaibh
Abiaim, agus na h-uile *nithe* a rinn e,
nach 'eil iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Iudah? agus bha
cogadh eadar Abiam agus Ieroboam.
8 Agus choidil Abiam maille r'a aith-
richibh[p]; agus dh'adhlaic iad e ann am
baile Dhaibhidh: agus rìghich Asa a
mhac 'n a àit.
9 Agus anns an fhicheadamh bliadhna
de Ieroboam rìgh Israeil, rìghich Asa os
ceann Iudah.
10 Agus bliadhna agus dà fhichead
rìghich e ann an Ierusalem: agus *b'e*
ainm a mhàthar[1] Maachah, nighean
Abisaloim.
11 Agus rinn Asa an *nì a bha* ceart
ann an sùilibh an Tighearna, mar a
rinn Daibhidh 'athair.
12 Agus dh'fhuadaich e na Sodomaich
as an tìr, agus chuir e air falbh na dealbhan
uile a rinn 'aithrichean.
13 Agus mar an ceudna Maachah a
mhàthair, chuir e eadhon ise o *bhi* 'n a
ban-righinn, a chionn gu-n d'rinn i dealbh
uamhasach ann an doire: agus sgrios
Asa a dealbh uamhasach[s], agus loisg se[t]
*e* aig sruth Chidroin.
14 Ach cha do chuireadh as do na
h-àitibh àrda[v]: gidheadh, bha cridhe Asa
iomlan leis an Tighearna ré a làithean
uile.
15 Agus thug e steach na nithe a
naomhaich 'athair, agus na nithe a
naomhaich e féin, do thigh an Tighearn',
airgiod, agus òr, agus soithichean.
16 Agus bha cogadh eadar Asa agus
Baasa rìgh Israeil, ré an làithean uile.
17 Agus chaidh Baasa[x] rìgh Israeil suas
an aghaidh Iudah, agus thog e Ramah[y],
a chum nach leigeadh e le neach air

R.C. 951.

[a] rann. 12, 13
[b] 2 Each. 13. 2, &c.
[c] 2 Each. 13. 1, &c.
[d] 2 Each. 11. 20-22
[e] 2 Each. 13. 2, *Michaiah nighean Uriel.*
[f] 2 Each. 11. 21, *Absalom*
[g] caib. 11. 4
[h] 2 Each. 12. 13
[i] 2 Each. 21. 7
[j] caib. 11. 36
[k] Deut. 32. 21 Salm 78. 58 1 Cor. 10. 22
[l] Ese. 16. 24, 25
[m] 2 Ri. 17. 9, 10
[n] Isa. 57. 5 Ier. 3. 13
[o] Deut. 23. 17 2 Ri. 23. 7
[p] 2 Each. 14. 1, &c.
[q] 2 Each. 12. 2, &c.
[r] caib. 10. 17
[1] 's e sin, *a sheana-mhàthair, rann 2.*
[s] 2 Each. 15. 16, &c.
[t] Ecs. 32. 20
[u] caib. 12. 24 15. 6
[v] caib. 22. 43
[w] 2 Each. 12. 16, *Abiah* Mat. 1. 7, *Abia*
[x] 2 Each. 16. 1, &c.
[y] Ios. 18. 25

bith dol a mach no teachd a steach gu Asa rìgh Iudah[a].

18 Agus ghabh Asa an t-airgiod agus an t-òr uile a dh'fhàgadh ann an ionmhasaibh tighe an Tighearn', agus *ann an* ionmhasaibh tighe an rìgh, agus thug e iad 'an làimh a sheirbhiseach: agus chuir rìgh Asa iad gu Ben-hadad mac Thabrimoin, mhic Hesioin rìgh Shiria, a bha 'chòmhnuidh ann an Damascus[c], ag ràdh,

19 *Tha* coimhcheangal eadar mise agus thusa, *agus* eadar m'athair-sa agus d'athair-sa: feuch, chuir mi a d'ionnsuidh tiodhlac airgid agus òir; thig agus bris do choimhcheangal ri Baasa rìgh Israeil, a chum gu-m falbh e uam.

20 Agus dh'éisd Ben-hadad ri rìgh Asa, agus chuir e ceannardan nan armailtean a *bha* aige, an aghaidh bhailtean Israeil, agus bhuail e Iion[g], agus Dan[h], agus Abel-bet-maacah[i], agus Cinerot uile, maille ri tìr Naphtali uile.

21 Agus an uair a chuala Baasa *sin*, sguir e de thogail Ramah, agus ghabh e còmhnuidh ann an Tirsah.

22 An sin thug rìgh Asa gairm air feadh Iudah uile, (cha robh neach air bith saor;) agus thug iad leo clachan Ramah, agus 'fhiodh, leis an do thog Baasa e; agus thog rìgh Asa leo Gebah[k] Bheniamin, agus Mispah[m].

23 Agus a' chuid eile dh'uile ghniomharaibh Asa, agus a neart uile, agus gach *ni* a rinn e, agus na bailtean a thog e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah? Gidheadh, 'an àm a shean aois bha eucail 'n a chosaibh[q].

24 Agus choidil Asa maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh 'athar: agus rìghich a mhac Iehosaphat[s] 'n a àit.

25 Agus thòisich Nadab mac Ieroboaim air rìoghachadh os ceann Israeil anns an dara bliadhna de Asa rìgh Iudah; agus rìghich e os ceann Israeil dà bhliadhna.

26 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', agus ghluais e ann an slighe 'athar, agus 'n a pheacadh leis an d' thug e air Israel peacachadh.

27 Agus rinn Baasa mac Ahiah, de thigh Isachair, ceannairc 'n a aghaidh: agus bhuail Baasa[w] e làimh ri Gibeton[x], a *bhuineas* do na Philistich, an uair a bha Nadab agus Israel uile a' teannachadh Ghibetoin.

28 Mar so mharbh Baasa e anns an treas bliadhna de Asa rìgh Iudah, agus rìghich e 'n a àit.

29 Agus an uair a rìghich e, bhuail e tigh Ieroboaim uile; cha d'fhàg e neach air bith anns an robh anail aig Ieroboam, gus an do sgrios se e, a réir focail an Tighearn'[c], a labhair e le làimh a sheirbhisich Ahiah an t-Silonaich:

30 Air son pheacaidhean Ieroboaim a

R.C. 930.

[a] rann 7; 2 Each. 19. 2; 20. 34
[b] caib. 14. 22
[c] caib. 11. 23, 24
[d] rann 16
[e] caib. 12. 28, 29; 13. 33, 34
[f] caib. 14. 16; Isa. 1. 4
[g] 2 Ri. 15. 29
[h] Bre. 18. 29
[i] 2 Sam. 20. 14
[j] rann 7; 2 Each. 19. 2; 20. 34
[k] Ios. 21. 17
[l] caib. 15. 33
[m] Ios. 18. 26
[n] caib. 14. 7
[o] caib. 15. 34
[p] Mat. 5. 19
[q] 2 Each. 16. 12
[r] rann 11; caib. 21. 21, 22
[s] 2 Each. 17. 1, &c.
[t] caib. 14. 11
[u] 2 Each. 16. 1, &c.
[v] caib. 15. 21
[w] caib. 14. 14
[x] caib. 16. 15; Ios. 21. 23
[y] rann 1
[z] Ecs. 20. 5
[a] rann 13
[b] caib. 15. 27-29
[c] caib. 14. 9-16
[d] 2 Ri. 9. 31

pheacaich e, agus leis an d' thug e air Israel peacachadh; air son a' bhrosnachaidh leis an do bhrosnaich e an Tighearna Dia Israeil gu feirg[b].

31 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Nadaib, agus na h-uile *nithe* a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

32 Agus bha cogadh eadar Asa agus Baasa rìgh Israeil ré an làithean uile[d].

33 Anns an treas bliadhna de Asa rìgh Iudah, thòisich Baasa mac Ahiah air rìoghachadh os ceann Israeil uile ann an Tirsah; *agus rìghich e* ceithir bliadhna fichead.

34 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', agus ghluais e ann an slighe Ieroboaim[e], agus 'n a pheacadh[f] leis an d' thug e air Israel peacachadh.

## CAIB. XVI.

*1 Fàistneachd Iehu an aghaidh tighe Bhaasa. 5 Fhuair Baasa bàs, agus rìghich Elah 'n a àit. 8 Mharbh Simri Elah. 18 Loisg Simri e féin 'n uair a theannaich Omri e ann an Tirsah. 22 Bhuadhaich Omri air Tibni. 27 Fhuair Omri bàs, agus rìghich Ahab 'n a àit.*

UIME sin thàinig focal an Tighearna gu Iehu[j] mac Hanani an aghaidh Bhaasa[l], ag ràdh,

2 A chionn gu-n d'àrdaich mise thu o an duslach[n], agus gu-n d' rinn mi thu ann ad cheannard air mo shluagh Israel, ach gu-n do ghluais thusa ann an slighe Ieroboaim[o], agus gu-n d' thug thu air mo shluagh Israel peacachadh[p], 'g am bhrosnachadh gu feirg le 'm peacaidhean;

3 Feuch, gearraidh mi as sliochd Bhaasa[r], agus sliochd a thighe; agus ni mi do thigh-sa mar thigh Ieroboaim mhic Nebait.

4 Esan a dh'eugas de Bhaasa anns a' bhaile ithidh na madraidh e[t]; agus esan a dh'eugas leis anns an fhearann, ithidh eunlaith an athair *e*.

5 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Bhaasa, agus *na nithe* a rinn e, agus a neart, nach *'eil* iad sgrìobhta[u] ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

6 Agus choidil Baasa maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e ann an Tirsah[v]: agus rìghich Elah a mhac 'n a àit.

7 Agus mar an ceudna le làimh an fhàidh Iehu mhic Hanani[y], thàinig focal an Tighearn' an aghaidh Bhaasa, agus an aghaidh a thighe[z], air son an uile uile a rinn e ann an sùilibh an Tighearna, 'g a bhrosnachadh gu feirg[a] le obair a làmh, gu bhi mar thigh Ieroboaim, agus a chionn gu-n do mharbh se e[b].

8 Anns an t-seathamh bliadhna fichead de Asa rìgh Iudah, thòisich Elah mac Bhaasa air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Tirsah; *agus rìghich e* dà bhliadhna.

9 Agus rinn a sheirbhiseach Simri[d],

ceannard leth *a* charbad, ceannairc 'n a
aghaidh 'n uair a bha e ann an Tirsah,
ag òl gus an robh e air mhisg ann an tigh
Arsah[b], a bha os ceann *a* thighe ann an
Tirsah.
10 Agus chaidh Simri steach, agus
bhuail se e, agus mharbh se e, anns an
t-seachdamh bliadhna fichead de Asa
rìgh Iudah agus rìghich e 'n a àit.
11 Agus an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, co luath as a shuidh e air a rìgh-
chaithir, bhuail e tigh Bhaasa uile: cha
d'fhàg e neach air bith aige a dheanadh
uisge ri balla[e], d'a luchd-dàimh no d'a
chairdibh.
12 Mar so sgrios Simri tigh Bhaasa
uile, a réir focail an Tighearn', a labhair
e an aghaidh Bhaasa[g] le làimh Iehu an
fhàidh;
13 Air son uile pheacaidhean Bhaasa,
agus pheacaidhean Elah a mhic, leis an
do pheacaich iad, agus leis an d' thug iad
air Israel peacachadh, a' brosnachadh an
Tighearna, Dé Israeil[i] gu feirg le 'n
dìomhanais[j].
14 Agus a' chuid eile de ghniomhar-
aibh Elah, agus na h-uile *nithe* a rinn e,
nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Israeil?
15 Anns an t-seachdamh bliadhna fich-
eadh de Asa rìgh Iudah, rìghich Simri
seachd làithean ann an Tirsah[k]: agus
*bha* an sluagh air campachadh an agh-
aidh Ghibetoin[l], *a bhuineadh* do na Phil-
istich.
16 Agus chual' an sluagh *a bha* air
campachadh, 'g a ràdh, Rinn Simri ceann-
airc, agus mar an ceudna bhuail e an rìgh:
uime sin rinn Israel uile Omri, ceannard
an t-slòigh, 'n a rìgh air Israel an là sin
féin anns a' champ.
17 Agus chaidh Omri, agus Israel uile
maille ris, suas o Ghibeton, agus theann-
aich iad Tirsah.
18 Agus an uair a chunnaic Simri gu-n
do ghlacadh am baile, chaidh e steach do
lùchairt tighe an rìgh, agus loisg e tigh
an rìgh os a cheann féin le teine[s], agus
dh'eug e,
19 Air son a pheacaidhean leis an do
pheacaich e, a' deanamh uilc ann an
sùilibh an Tighearn', a' gluasad ann an
slighe Ieroboaim[u], agus 'n a pheacadh a
rinn e, ann an tabhairt air Israel peacach-
adh.
20 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Shimri, agus a cheannairc a rinn e, nach
*'eil* iad sgriobhta ann an leabhar eachd-
raidh rìghrean Israeil?
21 An sin roinneadh sluagh Israeil 'n an
dà leth[w]: lean leth an t-sluaigh Tibni mac
Ghinait, gu 'dheanamh 'n a rìgh; agus
lean an leth eile Omri.
22 Ach bhuadhaich an sluagh a lean
Omri air an t-sluagh a lean Tibni mac
Ghinait: agus fhuair Tibni bàs, agus
rìghich Omri.

R.C. 930.

a 2 Each. 22. 2
b Nah. 1. 10
1 *Shomer-oin.*
c caib. 13. 32
2 Ri. 17. 24
Eoin 4. 4
Gnio. 8. 5-8
d Mic. 6. 16
e 1 Sam. 25. 22
f rann 19
g rann 3
h rann 13
Gnio. 14. 15
i caib. 15. 30
j Deut. 32. 21
Isa. 41. 29
Ion. 2. 8
Ròm. 1. 21-23
1 Cor. 8. 4
10. 19
k rann 8
l caib. 15. 27
m rann 33
2 *suarach.*
n Ese. 8. 17
16. 47
o Deut. 7. 3
Ios. 23. 12, 13
p Bre. 18. 7
q caib. 21. 25, 26
2 Ri. 10. 18, &c.
17. 16
r 2 Ri. 13. 6
17. 10
21. 3
Ier. 17. 1, 2
s 2 Sam. 17. 23
Salm 9. 16
t rann 30
u caib. 12. 28
15. 26, 34
v Ios. 6. 26
Mat. 24. 35
w Gnà. 28. 2
Isa. 9. 19-21
19. 2
Mat. 12. 25
3 *Elias, Luc. 1. 17; 4. 25.*
x 2 Ri. 3. 14
y Deut. 10. 8

23 Anns an aon bhliadhna deug 'ar
fhichead de Asa rìgh Iudah, thòisich
Omri[a] air rìoghachadh os ceann Israeil;
*agus rìghich e* dà bhliadhna dheug: ann
an Tirsah rìghich e sè bliadhna.
24 Agus cheannaich e sliabh[1] Shamaria[c]
o Shemer air dhà thàlann airgid, agus
thog e *aitreabh air* an t-sliabh, agus ghoir
e ainm a' bhaile a thog e, a réir ainme
Shemeir, sealbhadair sléibh Shamaria.
25 Ach rinn Omri olc ann an sùilibh an
Tighearn'[d], agus rinn e na bu mhiosa na
iadsan uile a bha roimhe:
26 Oir ghluais e ann an uile shlighe Ie-
roboaim[f] mhic Nebait, agus 'n a pheacadh
leis an d' thug e air Israel peacachadh, a'
brosnachadh an Tighearna, Dé Israeil gu
feirg le 'n dìomhanais[h].
27 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Omri, a rinn e, agus a neart a dh'fheuch
e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Israeil?
28 Agus choidil Omri maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaiceadh e ann an
Samaria: agus rìghich Ahab a mhac 'n a
àit.
29 Agus thòisich Ahab mac Omri air
rìoghachadh os ceann Israeil, anns an
ochdamh bliadhna deug 'ar fhichead de
Asa rìgh Iudah: agus rìghich Ahab mac
Omri os ceann Israeil ann an Samaria, dà
bhliadhna 'ar fhichead.
30 Agus rinn Ahab mac Omri olc ann
an sùilibh an Tighearn', os ceann nan uile
a *bha* roimhe[m].
31 Agus mar gu-m bu ni faoin[2] dhasan[n]
gluasad ann am peacaidhean Ieroboaim
mhic Nebait, ghabh e 'n a mnaoi Iesebel[o],
nighean Etbaail, rìgh nan Sidonach[p], agus
chaidh e agus rinn e seirbhis do Bhaal[q],
agus shleuchd e dha.
32 Agus chuir e suas altair do Bhaal
ann an tigh Bhaail, a thog e ann an
Samaria.
33 Agus rinn Ahab doire[r]; agus rinn
Ahab na bu mhò a bhrosnachadh an Tigh-
earna, Dé Israeil gu feirg na uile rìghrean
Israeil a bha roimhe[t].
34 'N a làithibh-san thog Hiel am Betel-
each Iericho: ann an Abiram a cheud-
ghin shuidhich e a bhunait, agus ann an
Segub a mhac a b'òige chuir e suas a
gheatachan, a réir focail an Tighearn', a
labhair e le làimh Iosua mhic Nuin[v].

## CAIB. XVII.

1 *Fàistneachd an aghaidh Ahaib.* 6 *Bheath-aich fithich am fàidh Eliah aig sruth Cherit.* 8 *'N uair a thiormaich an sruth chuir Dia e dh'ionnsuidh bantraich ann an Sarephat.* 17 *Fhuair mac na bantraich bàs, agus dh'ath-bheothaicheadh e a rìs.*

AGUS thubhairt Eliah[3] an Tisbitheach,
*a bha* de luchd-àiteachaidh Ghilead,
ri Ahab, *Mar* is beò an Tighearna Dia
Israeil[x], an làthair am bheil mise a'm'
sheasamh[y], cha bhi 's na bliadhnaibh so

drùchd no uisge ann[a] ach a réir m'fhocail-sa.

2 Agus thàinig focal an Tighearna d'a ionnsuidh, ag ràdh,

3 Imich as a so, agus tionndaidh thu féin a làimh na h-àirde 'n ear, agus folaich thu féin aig sruth Cherit, a *tha* fa chomhair Iordain.

4 Agus òlaidh tu de'n t-sruth, agus dh'àithn mise do na fithich[d] do bheathachadh an sin.

5 Agus dh'imich e, agus rinn e a réir focail an Tighearn'; oir chaidh *e*, agus ghabh e còmhnuidh aig sruth Cherit, a *tha* fa chomhair Iordain.

6 Agus thug na fithich d'a ionnsuidh aran agus feòil 's a' mhaduinn[e], agus aran agus feòil 's an fheasgar; agus dh'òl e as an t-sruth.

7 Ach 'an ceann tamuill thiormaich an sruth, a chionn nach robh uisge anns an tìr.

8 Agus thàinig focal an Tighearna d'a ionnsuidh, ag ràdh,

9 Eirich, imich gu Sarephat[g], a'*s* le Sidon, agus gabh còmhnuidh an sin: feuch, dh'àithn mise do mhnaoi *a tha* 'n a bantraich an sin do bheathachadh.

10 Agus dh'éirich e, agus chaidh e do Sharephat: agus an uair a thàinig e gu geata a' bhaile, feuch, bha a' bhantrach an sin a' tional bhioran; agus ghairm e oirre, agus thubhairt e, Thoir a m'ionnsuidh, guidheam ort, beagan uisge ann an soitheach, a chum gu-n òl mi.

11 Agus an uair a bha i a' dol g'a thoirt leatha, ghlaodh e rithe, agus thubhairt e, Thoir a m'ionnsuidh, guidheam ort, greim arain a'd' làimh.

12 Agus thubhairt ise, *Mar* is beò an Tighearna do Dhia, cha-n 'eil breacag agam, ach làn an dùirn de mhin ann an soitheach, agus beagan olaidh ann an corn: agus, feuch, *tha* mi a' tional biorain no dhà, a chum gu-n téid mi steach, agus gu-n deasaich mi e dhomh féin agus do m' mhac, agus gu-n ith sinn e, agus gu-m faigh sinn bàs[k].

13 Agus thubhairt Eliah rithe, Na bitheadh eagal ort; falbh, dean a réir d'fhocail: ach dean dhomhsa dhiubh sin breacag bheag an toiseach[m], agus thoir a m'ionnsuidh i, agus dhuit féin agus do d' mhac deasaich 'n a dhéigh sin:

14 Oir mar so tha an Tighearna, Dia Israeil ag ràdh, Cha chaithear an soitheach mine, agus cha teirig an corn olaidh, gus an là 's an cuir an Tighearn' uisge air aghaidh na talmhainn.

15 Agus dh'fhalbh i, agus rinn i a réir focail Eliah: agus dh'ith ise, agus esan, agus a tigh ré *mòrain de* làithibh.

16 Cha do chaitheadh an soitheach mine, agus cha do theirig an corn olaidh, a réir focail an Tighearn', a labhair e le làimh Eliah.

17 Agus thachair an déigh nan nithe sin, gu-n d'fhàs mac na mnatha, *eadhon* bean an tighe, gu tinn; agus bha a thinneas cho trom as nach d'fhàgadh anail ann.

18 Agus thubhairt i ri Eliah, Ciod e mo ghnothuch-sa riut[b], a dhuine le Dia? an d'thàinig thu a m'ionnsuidh a chur mo pheacaidh 'an cuimhne[c], agus a mharbhadh mo mhic?

19 Agus thubhairt esan rithe, Thoir dhomhsa do mhac. Agus ghlac e as a h-uchd e, agus thug e suas e do sheòmar uachdarach, anns *an robh* e féin a' fantuinn, agus chuir e 'n a luidhe air a leabaidh féin e.

20 Agus dh'éigh e ris an Tighearn', agus thubhairt e, A Thighearna mo Dhia, an d' thug thu mar an ceudna olc air a' bhantraich aig *am bheil* mi air aoidheachd, le a mac a mharbhadh?

21 Agus shìn se e féin air an leanabh[f] tri uairean, agus dh'éigh e ris an Tighearn', agus thubhairt e, A Thighearna mo Dhia, thigeadh, guidheam ort, anam an leinibh so a steach ann a rìs.

22 Agus dh'éisd an Tighearna ri guth Eliah; agus thàinig anam an leinibh a steach ann a rìs, agus dh'ath-bheothaicheadh e.

23 Agus ghlac Eliah an leanabh, agus thug e sìos e as an t-seòmar uachdarach do an tigh, agus thug e d'a mhàthair e[h]: agus thubhairt Eliah, Feuch, tha do mhac beò.

24 Agus thubhairt a' bhean ri Eliah, A nis le so tha fios agam gur duine le Dia thu[i], agus gur fìrinn focal an Tighearn' ann ad bheul.

## CAIB. XVIII.

1 *Nochd Eliah e féin do Ahab,* 18 *agus thug e achmhasan dha air son a dhroch ghniomhara.* 40 *Mharbh e fàidhean Bhaail aig sruth Chisoin.* 41 *Thug e fios do Ahab gu-n tigeadh pailteas uisge air aghaidh na talmhainn.*

AGUS an déigh mòrain de làithibh[j], thàinig focal an Tighearna gu Eliah anns an treas bliadhna, ag ràdh, Falbh, nochd thu féin do Ahab, agus bheir mise uisge air aghaidh na talmhainn[l].

2 Agus dh'fhalbh Eliah g'a nochdadh féin do Ahab: agus *bha* gorta mhòr ann an Samaria.

3 Agus ghairm Ahab air Obadiah, a *bha* os ceann *a* thighe: (a nis bha eagal an Tighearna gu mòr air Obadiah[n]:

4 Oir an uair a thug Iesebel fainear fàidhean an Tighearn' a ghearradh as, ghabh Obadiah ceud fàidh[o], agus dh' fholaich e iad 'n an leth-cheudaibh ann an uaimh, agus bheathaich e iad le aran agus uisge[p]:)

5 Agus thubhairt Ahab ri Obadiah, Imich do'n tìr, a dh'ionnsuidh nan tobar uisge uile, agus a dh'ionnsuidh nan sruth uile, a dh'fheuchainn am faigh sinn feur a chum gu-n gléidh sinn ar n-eich, agus

R.C. 910.

[a] Luc. 4. 25; Seum. 5. 17
[b] Luc. 5. 8
[c] Iob 13. 23, 26; Ese. 21. 23, 24
[d] Isa. 43. 20
[e] Salm 37. 3, 19; Isa. 33. 16; Hab. 3. 17, 18; Mat. 6. 31-33; Luc. 22. 35; Eabh. 13. 5, 6
[f] 1 Ri. 4. 34, 35
[g] Obad. 20. Luc. 4. 26
[h] Eabh. 11. 35
[i] Eoin 3. 2; 16. 30
[j] caib. 17. 1
[k] Gen. 21. 16; Ier. 14. 18; Tuir. 4. 9
[l] Deut. 28. 12; Salm 147. 8; Ier. 5. 24; 14. 22; Hos. 2. 21, 22
[m] Gnà. 3. 9, 10; Marc. 9. 41; Eabh. 6. 10
[n] Neh. 7. 2
[o] Neh. 5. 15
[p] Salm 34. 9, 10; Isa. 33. 16

ar muileidean beò, agus nach caill sinn
an spréidh uile.
6 Agus roinn iad an tìr eatorra gu dol
troimpe : chaidh Ahab air aon slighe leis
féin, agus chaidh Obadiah air slighe eile
leis féin.
7 Agus an uair a bha Obadiah 's an
t-slighe, feuch, thachair Eliah air : agus
dh'aithnich se e, agus thuit e air 'agh-
aidh, agus thubhairt e, An tusa *'tha'n* so,
mo thighearn' Eliah ?
8 Agus thubhairt esan ris, *Is* mi : imich,
innis do d' thighearna, Feuch, *tha* Eliah
*an so.*
9 Agus thubhairt esan, Ciod am peac-
adh a rinn mi, gu-n tugadh tu do sheirbhis-
each 'an làimh Ahaib, g'am mharbhadh ?
10 *Mar* is beò an Tighearna do Dhia,
cha-n 'eil cinneach no rioghachd, do nach
do chuir mo thighearna g'ad iarraidh :
agus an uair a thubhairt iad, Cha-*n 'eil
e'n so,* ghabh e mionnan de'n rìoghachd
agus de'n chinneach, nach d'fhuair e thu.
11 Agus a nis *tha* thu ag ràdh, Imich,
innis do d' thighearna, Feuch, *tha* Eliah
*an so.*
12 Agus tacharaidh, an uair a dh'
imicheas mise uait, gu-n tog spiorad an
Tighearna leis thusa far nach 'eil fhios
agam-sa[f]; agus an uair a thig mise a
dh'innseadh do Ahab, agus nach faigh e
thu, gu-m marbh e mise : gidheadh *tha*
eagal an Tighearn' ormsa do sheirbhiseach
o m'òige[g].
13 Nach d'innseadh do m' thighearna
ciod a rinn mi 'n uair a mharbh Iesebel
fàidhean an Tighearna, mar a dh'fholaich
mi ceud fear a dh'fhàidhibh an Tigh-
earna, 'n an leth-cheudaibh ann an
uaimh[i], agus a bheathaich mi iad le aran
agus le uisge[j]?
14 Agus a nis *tha* thu ag ràdh, Imich,
innis do d' thighearna, Feuch, *tha* Eliah
*an so* : agus marbhaidh e mi[k].
15 Agus thubhairt Eliah, *Mar* is beò
Tighearna nan slògh, an làthair am bheil
mi a'm' sheasamh, gu deimhin nochdaidh
mi mi féin da an diugh[m].
16 Uime sin chaidh Obadiah an coinn-
eamh Ahaib, agus dh'innis e dha : agus
chaidh Ahab an coinneamh Eliah.
17 Agus an uair a chunnaic Ahab Eliah,
thubhairt Ahab ris, An tusa esan a tha
'cur Israeil fo bhuaireas[o]?
18 Agus thubhairt esan, Cha mhise a
chuir Israel fo bhuaireas, ach thusa agus
tigh d'athar[p], a thaobh gu-n do thréig
sibh àitheantan an Tighearn'[q], agus gu-n
do lean sibh Baalim.
19 A nis uime sin cuir *fios*, cruinnich
a m'ionnsuidh-sa Israel uile gu sliabh
Charmeil[r], agus fàidhean Bhaail, ceithir
cheud agus leth-cheud, agus fàidhean
nan doire, ceithir cheud[s], a tha 'g itheadh
aig bòrd Iesebeil.
20 Agus chuir Ahab *fios* a dh'ionn-
suidh chloinn Israeil uile, agus chruinnich
e na fàidhean 'an ceann a chéile gu sliabh
Charmeil[a].
21 Agus thàinig Eliah dh'ionnsuidh an
t-sluaigh uile, agus thubhairt e, Cia fhad
a bhitheas sibh 's an iom-chomhairl' eadar
dhà bharail[b]? Ma's e an Tighearn' a's
Dia ann, leanaibh e ; ach ma's e Baal[c],
leanaibh esan. Ach cha do fhreagair an
sluagh e aon fhocal.
22 An sin thubhairt Eliah ris an
t-sluagh, Dh'fhàgadh mise[d], eadhon mise
a mhàin a'm' fhàidh leis an Tighearn';
ach tha fàidhean Bhaail ceithir cheud
agus leth-cheud fear *'an àireamh.*
23 Thugadh iad dhuinne ma ta dà
tharbh òg, agus taghadh iadsan dhoibh
féin aon tarbh òg, agus gearradh iad 'n a
mhìribh e, agus cuireadh iad air connadh
*e* ; ach na cuireadh iad teine foidhe :
agus deasaichidh mise an tarbh òg eile,
agus cuiridh mi air connadh *e*, ach cha
chuir mi teine foidhe.
24 An sin gairmibh-se air ainm 'ur
diathan féin, agus gairmidh mise air ainm
an Tighearn' : agus an Dia a fhreagras le
teine[e], bithidh esan 'n a Dhia. Agus
fhreagair an sluagh uile agus thubhairt
iad, *Is* maith a labhair *thu.*
25 Agus thubhairt Eliah ri fàidhibh
Bhaail, Taghaibh-se dhuibh féin aon tarbh
òg, agus deasaichibh an toiseach *e*, oir
tha sibh lìonmhor ; agus gairmibh air
ainm 'ur diathan, ach na cuiribh teine
foidhe.
26 Agus ghabh iad an tarbh òg a thug-
adh dhoibh, agus dheasaich iad *e*, agus
ghairm iad air ainm Bhaail o mhaduinn
eadhon gu meadhon-là, ag ràdh, A Bhaail,
éisd ruinne ! Ach cha *robh* guth[h], no
neach air bith a fhreagradh ann : agus
leum iad air an altair a rinn iad.
27 Agus an uair a bha e mu mheadhon-
là, rinn Eliah fanoid orra, agus thubhairt
e, Eighibh le guth àrd ; oir *is* dia e[l] : an
dara cuid *tha* e a' beachd-smuaineachadh,
no *tha* e air tòir, no *tha* e air thurus, *no*
theagamh gu-m bheil e 'n a chodal, agus
gu-m feumar a dhùsgadh.
28 Agus dh'éigh iadsan le guth àrd,
agus ghearr siad iad féin a réir an gnàtha[n]
le claidhibh agus le lannaibh, gus an do
thaom an fhuil a mach orra.
29 Agus an uair a chaidh meadhon-là
thairis, agus a rinn iad fàidheadaireachd
gu *àm* toirt suas na h-ìobairt-*fheasgair*,
cha *robh* guth ann, no aon air bith a
fhreagradh, no a bheireadh fainear *iad.*
30 Agus thubhairt Eliah ris an t-sluagh
uile, Thigibh am fagus domh-sa. Agus
thàinig an sluagh uile am fagus da ; agus
chàirich e altair an Tighearn' *a bha* air a
briseadh sìos.
31 Agus ghabh Eliah dà chloich dheug,
a réir àireimh threubh mhac Iacoib, chum
an d'thàinig focal an Tighearn'[t], ag ràdh,
Bithidh Israel mar ainm ort ;
32 Agus thog e leis na clachan altair

R.C. 906.

[a] caib. 22. 6
[b] 2 Ri. 17. 41 Mat. 6. 24
[c] Ios. 24. 15
[d] caib. 19. 10, 14
[e] 1 Each. 21. 26 2 Each. 7. 1, 3
[f] 2 Ri. 2. 16 Ese. 3. 12, 14 Mat. 4. 1 Gnio. 8. 39
[g] Gnà. 8. 13 Ecl. 7. 18 Isa. 50. 10
[h] Salm 115. 5-8 Ier. 10. 5 1 Cor. 12. 2
[i] Mat. 10. 41, 42
[j] Mat. 25. 35
[k] Mat. 10. 28
[l] Isa. 41. 23
[m] Isa. 51. 7, 8
[n] Lebh. 19. 28
[o] Gnio. 16. 20 17. 6
[p] caib. 21. 20
[q] 2 Each. 15. 2
[r] 1 Sam. 15. 12 1 Ri. 2. 25
[s] caib. 16. 33
[t] Gen. 32. 28

ann an ainm an Tighearn' ; agus rinn e
clais cho mòr as gu-n cumadh i dà
thomhas sìl, mu'n cuairt air an altair.
33 Agus shuidhich e an connadh, agus
ghearr e an tarbh òg 'n a mhìribh[b], agus
chuir e air a' chonnadh *e*.
34 An sin thubhairt e, Lìonaibh ceithir
soithichean le uisge, agus dòirtibh e air
an ìobairt-loisgte, agus air a' chonnadh.
Agus thubhairt e, Deanaibh an dara
uair e, agus rinn iad an dara uair e:
agus thubhairt e, Deanaibh an treas uair
e, agus rinn iad an treas uair e.
35 Agus chaidh an t-uisge mu'n cuairt
air an altair ; agus lìon e mar an ceudna
a' chlais[c] le uisge.
36 Agus ann an àm toirt suas na
h-ìobairt-*fheasgair*, thàinig Eliah am
fàidh am fagus, agus thubhairt e, A
Thighearna Dhé Abrahaim[f], Isaaic, agus
Israeil, bitheadh fios an diugh[g] gur tusa
a's Dia ann an Israel, agus *gur* mise
d'òglach, agus *gur* ann air d'fhocal-sa
'rinn mi na nithe so uile[i].
37 Eisd rium, A Thighearna, éisd
rium ; agus bitheadh fios aig an t-sluagh
so gur tusa an Tighearna Dia, agus gu-n
do phill thu an cridhe air ais a rìs.
38 An sin thuit teine an Tighearn'[j],
agus chaith e an ìobairt-loisgte, agus
an connadh, agus na clachan, agus an
luaithre ; agus an t-uisge a *bha* 's a'
chlais dh'imlich e suas.
39 Agus an uair a chunnaic an sluagh
uile *e*, thuit iad air an aghaidh, agus
thubhairt iad, *Is* e an Tighearna féin a's
Dia ann, *is* e an Tighearna féin a's Dia
ann[n].
40 Agus thubhairt Eliah riu, Glacaibh
fàidhean Bhaail ; na rachadh duine
dhiubh as. Agus ghlac siad iad ; agus
thug Eliah sìos iad gu sruth Chisoin, agus
mharbh e iad an sin.
41 Agus thubhairt Eliah ri Ahab,
Eirich suas, ith agus òl ; oir *tha* fuaim
pailteis uisge *ann*.
42 Agus chaidh Ahab suas a dh'itheadh
agus a dh'òl : agus chaidh Eliah suas gu
mullach Charmeil, agus thilg se e féin
sìos air an talamh[q], agus chuir e 'aghaidh
eadar a ghlùinibh ;
43 Agus thubhairt e r'a òglach, Falbh
suas a nis, amhairc a dh'ionnsuidh na
fairge. Agus chaidh esan suas, agus
dh'amhairc e, agus thubhairt e, Cha-*n*
*'eil* ni air bith *ann*. Agus thubhairt e,
Falbh a rìs seachd uairean.
44 Agus air an t-seachdamh uair thubh-
airt e, Feuch, *tha* neul beag cosmhuil
ri bois duine ag éirigh as an fhairge.
Agus thubhairt e, Falbh suas, abair ri
Ahab, Ulluich *do charbad*, agus gabh sìos,
a chum nach bac an t-uisge thu.
45 Agus anns a' cheart àm sin, dhorch-
aicheadh na speuran le neulaibh agus le
gaoith ; agus bha uisge mòr ann. Agus
mharcaich Ahab, agus chaidh e do Iesreel.

B.C. 906.

[a] 2 Ri. 4. 29
9. 1
Iob 38. 3
Ier. 1. 17
Eph. 6. 14
1 Pead. 1. 13
[b] Lebh. 1. 6-8
[c] rann. 32, 38
[d] caib. 18. 40
[e] caib. 20. 10
Rut 1. 17
2 Ri. 6. 31
[f] Ecs. 3. 6
[g] caib. 8. 43
2 Ri. 19. 19
Salm 83. 18
Ese. 36. 23
39. 7
[1] *dobheatha-sa.*
[h] Salm 37. 32, 33
[i] Air. 16. 28
[j] Lebh. 9. 24
Bre. 6. 21
1 Each. 21. 26
2 Each. 7. 1
[k] Air. 11. 15
Ion. 4. 3, 8
[l] Salm 39. 12
[m] Eabh. 1. 14
[n] rann 24
[o] Ecs. 34. 28
Deut. 9. 9, 18
Mat. 4. 2
[p] Ecs. 3. 1
Mal. 4. 4, 5
[q] Seum. 5. 17, 18
[r] Ròm. 11. 2-4
[s] Air. 25. 11, 13
Salm 69. 9
[t] caib. 18. 4, 20
Mic. 7. 2
[u] Ese. 1. 4

46 Agus bha làmh an Tighearn' air
Eliah ; agus chrioslaich e a leasraidh[a],
agus ruith e roimh Ahab, gus an d'thàinig
e do Iesreel.

## CAIB. XIX.

*1 Theich Eliah o làthair Iesebeil, agus thàinig e gu Beer-seba. 4 'S an fhàsach dh'iarr e dha féin bàs fhaghail; 5 ach rinn aingeal an Tighearna cobhair air. 9 Ann an Horeb dh'fhoillsich Dia e féin dha, agus chuir se e a dh'ungadh Hasaeil, Iehu, agus Elisa.*

AGUS dh'innis Ahab do Iesebel na
h-uile *nithe* a rinn Eliah, agus
cionnus a mharbh e na fàidhean uile leis
a' chlaidheamh[d].
2 Agus chuir Iesebel teachdair' a dh'
ionnsuidh Eliah, ag ràdh, Mar sin dean-
adh na diathan *riumsa*[e], agus tuilleadh
mar an ceudna, mur dean mise mu'n am
so am màireach d'anam-sa[1] mar anam
aoin diubhsan[h].
3 Agus bha eagal air, agus dh'éirich
e, agus dh'fhalbh e air sgàth 'anama,
agus thàinig e gu Beer-seba, a *bhuineas*
do Iudah, agus dh'fhàg e 'òglach an sin.
4 Ach chaidh e féin astar latha do'n
fhàsach, agus thàinig e agus shuidh e
fo chraoibh aiteil, agus dh'iarr e dha féin
bàs fhaghail, agus thubhairt e, Is leòir e[k];
a nis a Thighearna, thoir leat m'anam ;
oir cha-n fhearr mise na m'aithrichean[l].
5 Agus an uair a luidh e agus a choidil
e fo chraoibh aiteil, feuch an sin bhean
aingeal ris[m], agus thubhairt e ris, Eirich,
ith.
6 Agus dh'amhairc e, agus feuch, *bha*
aig a cheann, breacag a bhruicheadh air
a' ghrìosaich, agus soitheach uisge : agus
dh'ith agus dh'òl e, agus luidh e sìos a rìs.
7 Agus thàinig aingeal an Tighearn' air
ais an dara uair, agus bhean e ris, agus
thubhairt e, Eirich, ith ; oir tha an turus
mòr air do shon.
8 Agus dh'éirich esan, agus dh'ith agus
dh'òl e, agus dh'imich e ann an neart a'
bhìdh sin dà fhichead là[o], agus dà fhich-
ead oidhche, gu ruig Horeb sliabh Dhé[p].
9 Agus chaidh e steach an sin do uaimh,
agus ghabh e tàmh innte ; agus, feuch,
thàinig focal an Tighearna d'a ionnsuidh,
agus thubhairt e ris, Ciod e do ghnothuch
an so, Eliah ?
10 Agus thubhairt esan[r], Bha mi ro
eudmhor air son an Tighearna, Dé nan
slògh[s]: oir thréig clann Israeil do choimh-
cheangal, thilg iad sìos d'altairean, agus
mharbh iad d'fhàidhean leis a' chlaidh-
eamh[t]; agus dh'fhàgadh mise a mhàin,
agus tha iad ag iarraidh m'anama, chum
a thoirt air falbh.
11 Agus thubhairt e, Falbh a mach,
agus seas air an t-sliabh[u] an làthair an
Tighearna. Agus, feuch, ghabh an Tigh-
earna seachad, agus reub gaoth mhòr
agus làidir na beanntan, agus bhris i na
creaga 'n am bloighdibh roimh an Tigh-

earn', *ach* cha *robh* an Tighearn' anns a'
ghaoith[a]; agus an déigh na gaoithe crith-
thalmhainn, *ach* cha *robh* an Tighearn'
anns a' chrith-thalmhainn ;
12 Agus an déigh na crith-thalmhainn
teine, *ach* cha *robh* an Tighearn' anns an
teine ; agus an déigh an teine guth ciuin,
caol.
13 Agus an uair a chuala Eliah *e*,
chòmhdaich e 'aghaidh le 'fhalluinn[c],
agus chaidh e mach, agus sheas e 'am
beul na h-uamha ; agus, feuch, *thàinig*
guth d'a ionnsuidh, agus thubhairt e,
Ciod e do ghnothuch an so, Eliah?
14 Agus thubhairt esan, Bha mi ro
eudmhor[d] air son an Tighearna, Dé nan
slògh : oir thréig clann Israeil do choimh-
cheangal[e], thilg iad sìos d'altairean, agus
mharbh iad d'fhàidhean leis a' chlaidh-
eamh ; agus dh'fhàgadh mise a mhàin,
agus tha iad ag iarraidh m'anama, chum
a thoirt air falbh.
15 Agus thubhairt an Tighearna ris,
Falbh, pill air do shlighe gu fàsach Dha-
mascuis ; agus an uair a thig thu, ung
Hasael[f] 'n a rìgh air Siria :
16 Agus Iehu[g] mac Nimsi ungaidh tu
'n a rìgh air Israel : agus Elisa[h] mac
Shaphait o Abel-meholah ungaidh tu
'n a fhàidh a'd' àite féin.
17 Agus tacharaidh, esan a théid as o
chlaidheamh Hasaeil, gu marbh Iehu *e*[j];
agus esan a théid as o chlaidheamh Iehu,
*gu* marbh Elisa *e*[k].
18 Gidheadh dh'fhàg mi *dhomh* féin[l]
ann an Israel seachd mìle, na glùinean
uile nach do lùb iad féin do Bhaal, agus
gach uile bheul nach d' thug pòg dha[m].
19 Agus dh'fhalbh e as a sin, agus
fhuair e Elisa mac Shaphait, agus e ag
ar le dà chuing dheug *dhamh* roimhe,
agus e féin leis an dara *cuing* deug : agus
chaidh Eliah thairis d'a ionnsuidh, agus
thilg e 'fhalluinn air.
20 Agus dh'fhàg esan na daimh, agus
ruith e 'n déigh Eliah, agus thubhairt e,
Leig dhomh, guidheam ort, m'athair agus
mo mhàthair a phògadh, agus *an sin*
leanaidh mi thu[o]. Agus thubhairt esan
ris, Falbh, pill ; oir ciod a rinn mise ort?
21 Agus phill e uaith, agus ghabh e
cuing dhamh, agus mharbh e iad, agus le
acfhuinn[p] nan damh bhruich e am feòil,
agus thug e do'n t-sluagh *i*, agus dh'ith
iad. An sin dh'éirich e, agus chaidh e'n
déigh Eliah, agus fhritheil e dha.

## CAIB. XX.

1 *Theannaich Ben-hadad agus na Sirianaich Samaria.* 13 *Bhuail Ahab agus òganaich uachdaran Israeil iad.* 22 *Thàinig na Sirianaich a chogadh ri Israel aig Aphec, agus bhuaileadh iad a rìs le àr mòr.* 31 *Rinn Ahab coimhcheangal ri Ben-hadad.*

AGUS chruinnich Ben-hadad rìgh
Shiria a shluagh uile 'an ceann a
chéile ; agus *bha* dà rìgh dheug 'ar fhich-
ead maille ris, agus eich, agus carbaid :
agus chaidh e suas agus theannaich e
Samaria, agus chog e 'n a aghaidh.
2 Agus chuir e teachdairean gu Ahab
rìgh Israeil do'n bhaile, agus thubhairt e
ris, Mar so tha Ben-hadad ag ràdh[b],
3 D'airgiod agus d'òr *is* leamsa ; do
mhnathan mar an ceudna agus do chlann,
*eadhon a' chuid* a's fearr dhiubh, *is* leam-
sa iad.
4 Agus fhreagair rìgh Israeil, agus
thubhairt e, A réir d'fhocail, mo thigh-
earn' a rìgh, *is* leat mise, agus gach *ni*
a *tha* agam.
5 Agus phill na teachdairean, agus
thubhairt iad, Mar so labhair Ben-hadad,
ag ràdh, Ged a chuir mi fios a d'ionn-
suidh, ag ràdh, D'airgiod, agus d'òr agus
do mhnathan, agus do chlann bheir thu
dhomhsa ;
6 Gidheadh mu'n tràth so am màireach
cuiridh mi mo sheirbhisich a d'ionnsuidh,
agus rannsaichidh iad do thigh, agus
tighean do sheirbhiseach : agus tachar-
aidh e, gach ni a tha taitneach do d'
shùilibh, *gu*-n cuir iad 'n an làimh, agus
*gu*-n toir iad leo *e*.
7 Agus ghairm rìgh Israeil air uile
sheanairibh na tire[i], agus thubhairt e,
Thugaibh fainear, guidheam oirbh, agus
faicibh cionnus a *tha'm fear* so ag iarraidh
uilc ; oir chuir e *fios* a m'ionnsuidh, air
mo mhnathan, agus air mo chloinn, agus
air m'airgiod, agus air m'òr, agus cha do
dhiùlt mi e.
8 Agus thubhairt na seanairean uile
agus an sluagh uile ris, Na éisd *ris*, agus
na aontaich *leis*.
9 Uime sin thubhairt e ri teachdairibh
Bhen-hadaid, innsibh do m' thighearn' an
rìgh, Gach *ni* air an do chuir thu *fios* gu
d'òglach an toiseach, ni mi ; ach an ni
so cha-n urrainn mi dheanamh. Agus
dh'fhalbh na teachdairean, agus thug iad
freagradh air ais d'a ionnsuidh.
10 Agus chuir Ben-hadad *fios* d'a ionn-
suidh, agus thubhairt e, Mar sin deanadh
na diathan riumsa[n], agus tuilleadh mar
an ceudna, ma's leòir duslach Shamaria
gu làn *an* dorn do'n t-sluagh uile a *tha* 'g
am leantuinn-sa[1].
11 Agus fhreagair rìgh Israeil, agus
thubhairt e, Abraibh *ris*, Na deanadh an
tì sin uaill[q], a tha 'crioslachadh '*armachd*
uime, mar an tì a chuir dheth *i*.
12 Agus an uair a chuala *Ben-hadad*
an teachdaireachd so, agus e féin agus na
rìghrean ag òl anns na pàilliunaibh, thubh-
airt e r'a sheirbhisich, Cuiribh *sibh féin*
'*an ordugh*. Agus chuir iadsan *iad féin*
'*an ordugh* an aghaidh a' bhaile.
13 Agus, feuch, thàinig fàidh àraidh gu
Ahab rìgh Israeil, agus thubhairt e, Mar
so tha an Tighearn' ag ràdh, Am faca tusa
an sluagh mòr so uile? feuch, bheir mise
a'd' làimh iad an diugh, agus bithidh fios
agad gur mise an Tighearn'[r].

B.C. 900.

[a] Sech. 4. 6
[b] Isa. 10. 13, 14
[c] Ecs. 3. 6 Isa. 6. 2
[d] rann. 9, 10
[e] Ier. 22. 9
[f] 2 Ri. 8. 12, 13
[g] 2 Ri. 9. 1-3
[h] Luc. 4. 27, *Eliseus*
[i] 2 Ri. 5. 7
[j] 2 Ri. 9. 14, &c. 10. 6, &c. 13. 3, &c.
[k] Hos. 6. 5
[l] Ròm. 11. 4
[m] Hos. 13. 2
[n] caib. 19. 2
[o] Mat. 8. 21, 22 Luc. 9. 61, 62
[1] *'n am chois-sa.*
[p] 2 Sam. 24. 22
[q] Gnà. 27. 1
[r] rann 28

14 Agus thubhairt Ahab, Cò leis? Agus
thubhairt esan, Mar so tha an Tigh-
earn' ag ràdh, Le òganaich uachdaran
nan dùthchanna. An sin thubhairt e,
Cò chuireas an cath 'an ordugh? Agus
thubhairt esan, Thusa.
15 An sin ghabh e àireamh[a] òganach
uachdaran nan dùthchanna, agus bha
ann diubh dà cheud agus a dhà dheug 'ar
fhichead: agus 'n an déigh-san ghabh e
àireamh an t-sluaigh uile, *eadhon* uile
*shluagh* chloinn Israeil, seachd mìle.
16 Agus chaidh iad a mach mu mheadh-
on-là: ach *bha* Ben-hadad ag òl gus an
robh e air mhisg[d] anns na pàilliunaibh, e
féin agus na rìghrean, eadhon an dà rìgh
dheug 'ar fhichead[e] a bha 'g a chòmh-
nadh.
17 Agus chaidh òganaich uachdaran
nan dùthchanna mach an toiseach: agus
chuir Ben-hadad *daoine* a mach, agus
dh'innis iad da, ag ràdh, Thàinig daoine
a mach á Samaria.
18 Agus thubhairt esan, Ma's ann gu
sìth a thàinig iad a mach, glacaibh beò
iad; no ma's ann gu cogadh a thàinig
iad a mach, glacaibh beò iad.
19 Agus thàinig iad a mach as a 'bhaile,
òganaich uachdaran nan dùthchanna, agus
an armailt a lean iad.
20 Agus mharbh gach fear diubh 'fhear[j]:
agus theich na Sirianaich, agus ruaig
Israel iad; agus chaidh Ben-hadad rìgh
Shiria as air muin eich, maille ris a'
mharc-shluagh.
21 Agus chaidh rìgh Israeil a mach,
agus bhuail e na h-eich, agus na carb-
aid, agus mharbh e na Sirianaich le àr
mòr.
22 Agus thàinig am fàidh[k] gu rìgh
Israeil, agus thubhairt e ris, Falbh, neart-
aich thu féin, agus thoir fainear, agus faic
ciod a ni thu; oir aig teachd mu'n cuairt
na bliadhna thig[l] rìgh Shiria nìos a'd'
aghaidh.
23 Agus thubhairt seirbhisich rìgh
Shiria ris, *Is* diathan bheann an diathan-
san[n]; uime sin bhuadhaich iad oirnn: ach
cogamaid riu anns a' chòmhnard, agus gun
teagamh buadhaichidh sinn orrasan.
24 Agus dean an ni so, Thoir na rìgh-
rean air falbh, gach fear as 'àit, agus cuir
ceannardan 'n an àit:
25 Agus dean armailt àireamh dhuit
féin, mar an armailt a thuit agad[2], each
air an each, agus carbad air a' charbad;
agus cogaidh sinn riu anns a' chòmhnard,
*agus* gu cinnteach[t] buadhaichidh sinn
orra[3]. Agus dh'éisd e r'an guth, agus
rinn e mar sin.
26 Agus aig teachd mu'n cuairt na
bliadhna ghabh Ben-hadad àireamh nan
Sirianach, agus chaidh e suas gu Aphec[u]
a chogadh ri Israel.
27 Agus chaidh clann Israeil àireamh,
agus bha iad uile a làthair, agus chaidh
iad 'n an coinneamh: agus champaich

R.C. 900.

[a] Bre. 7. 7
[b] Isa. 37. 29-36
[c] rann 13
Iob 12. 19-19
[d] rann 12
caib. 16. 9
Gnà. 23. 29-32
Hos. 4. 11
[e] Isa. 54. 15
[f] Salm 10. 16
[g] Salm 18. 45
[1] *do sheòmar 'am broinn seòmair.*
[h] Isa. 16. 5
[i] Gen. 37. 34
[j] Bre. 7. 21, 22
Ecl. 9. 11
[k] 2 Ri. 6. 12
[l] 2 Sam. 11. 1
[m] 2 Ri. 10. 15
Gnio. 8. 31
[n] Salm 115. 2, 3
Isa. 42. 8
[o] caib. 15. 20
[p] Isa. 8. 12
[2] *a chaill thu.*
[q] 2 Ri. 2. 3, 5, &c.
[r] caib. 13. 17, 18
[s] Ier. 27. 2
Ese. 4. 3
[t] Salm 10. 3
[3] *bithidh sinn ni's treise na iad.*
[u] 1 Sam. 4. 1
29. 1
2 Ri. 13. 17

clann Israeil fa an comhair, mar dhà
threud bheag ghabhar: ach lìon na Sir-
ianaich an tìr.
28 Agus thàinig duine le Dia, agus
labhair e ri rìgh Israeil, agus thubh-
airt e, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
A chionn gu-n dubhairt na Sirianaich, Is
Dia bheann an Tighearn'[b], ach cha-n e
Dia nan gleann e; air an aobhar sin bheir
mise an sluagh lìonmhor so uile ann ad
làimh-sa[c], agus bithidh fios agaibh gur
mise an Tighearna.
29 Agus champaich iad mu choinneamh
a chéile seachd làithean: agus air an
t-seachdamh là chuireadh an cath: agus
mharbh clann Israeil de na Sirianaich
ceud mìle coisiche ann an aon là[f].
30 Ach theich a' chuid eile gu Aphec[g],
do'n bhaile; agus *an sin* thuit balla air
seachd mìle fichead fear de na dh'fhàg-
adh. Agus theich Ben-hadad, agus
thàinig e do'n bhaile, do sheòmar-cùil[1].
31 Agus thubhairt a sheirbhisich ris,
Feuch a nis, chuala sinn mu rìghrean
tighe Israeil, gur rìghrean iochdmhor
iad[h]: cuireamaid ma ta sac-eudach air ar
leasraidh[i], agus cùird air ar cinn, agus
rachamaid a mach gu rìgh Israeil; theag-
amh gu-n saor e d'anam.
32 Agus cheangail iad sac-eudach air
an leasraidh, agus chuir iad cùird air an
cinn, agus thàinig iad gu rìgh Israeil,
agus thubhairt iad, Tha do sheirbhiseach
Ben-hadad ag ràdh, Leig dhomh, guidh-
eam ort, a bhi beò. Agus thubhairt
esan, *Am bheil* e fathast beò? *is e* mo
bhràthair e.
33 Agus thug na daoine an aire gu
furachair *a dh'fheuchainn an tigeadh ni
air bith* uaith, agus ghrad-ghlac iad e;
agus thubhairt iad, Do bhràthair Ben-
hadad. An sin thubhairt esan, Rachaibh,
thugaibh leibh e. Agus thàinig Ben-
hadad a mach d'a ionnsuidh; agus thug
e air dol suas do an charbad[m].
34 Agus thubhairt Ben-hadad ris, Na
bailtean a thug m'athair-sa o d'athair-sa[o],
bheir mise air an ais, agus ni thusa sràidean
dhuit féin ann an Damascus, mar a rinn
m'athair-sa ann an Samaria. An sin
*thubhairt Ahab*, Leigidh mise air falbh
thu leis a' choimhcheangal so. Mar so
rinn e coimhcheangal ris[p], agus leig e air
falbh e.
35 Agus thubhairt duine àraidh de
mhacaibh nam fàidh[q] r'a choimhearsnach
ann am focal an Tighearna[r], Buail mi[s],
guidheam ort. Agus dhiùlt an duine a
bhualadh.
36 An sin thubhairt esan ris, A chionn
nach d'èisd thu ri guth an Tighearna,
feuch, co luath as a dh'fhalbhas tu uamsa,
marbhaidh leòmhan thu. Agus co luath
as a dh'fhalbh e uaith, fhuair leòmhan e,
agus mharbh se e.
37 'N a dhéigh sin fhuair e duine eile,
agus thubhairt e, Buail mi, guidheam

ort. Agus bhuail gu deimhin an duine e, agus lot se *e*.

38 Agus dh'fhalbh am fàidh, agus dh'fheith e air an rìgh làimh ris an t-slighe, agus chuir se e féin ann an coslas eile, le luath air 'aghaidh.

39 Agus an uair a bha an rìgh a' gabhail seachad, dh'éigh e ris an rìgh, agus thubhairt e[a], Chaidh d'òglach a steach gu meadhon a' chatha, agus, feuch, thionndaidh duine a leth-taobh, agus thug e duine a m'ionnsuidh-sa, agus thubhairt e, Gléidh am fear so: mur bi e r'a fhaotainn air chor sam bith[c], bithidh d'anam-sa[1] air son 'anama-san, no dìolaidh tu tàlann airgid.

40 Agus am feadh a bha d'òglach a' bith-dheanamh an so agus an sud, cha *robh* esan *r'a fhaotainn*. Agus thubhairt rìgh Israeil ris, is ann mar so *a bhitheas* do bhreitheanas[e]; dh'orduich thu féin e[f].

41 Agus rinn e cabhag, agus chuir e an luath air falbh o 'aghaidh; agus dh' aithnich rìgh Israeil e, gu-*m b'ann* de na fàidhibh e.

42 Agus thubhairt e ris, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, A chionn gu-n do leig thu as do làimh duine a dh'orduich mise gu léir-sgrios, uime sin bithidh d'anam-sa[3] air son 'anama-san[4], agus do shluagh-sa air son a shluaigh-san.

43 Agus dh'fhalbh rìgh Israeil a dh' ionnsuidh a thighe dubhach[j] agus feargach, agus thàinig e gu Samaria.

## CAIB. XXI.

1 *Bha Ahab dubhach 'n a spiorad a chionn gu-n do dhiùlt Nabot 'fhìon-lios a thoirt da.* 8 *Chuir Iesebel Nabot gu bàs.* 17 *Thug Eliah fios do Ahab air a' bhreitheanas a labhair Dia d'a thaobh air son a dhroch ghnìomhara.* 27 *Ghabh Ahab aithreachas.*

AGUS thachair an déigh nan nithe sin *gu*-n robh fìon-lios aig Nabot an t-Iesreeleach, a *bha* ann an Iesreel, làimh ri lùchairt Ahaib rìgh Shamaria.

2 Agus labhair Ahab ri Nabot, ag ràdh, Thoir dhomhsa d'fhìon-lios[n], gu bhi agam 'n a lios luibhean, a chionn gu *bheil* e fagus do m' thigh, agus bheir mise dhuit-sa air a shon fìon-lios a's fearr na e; no ma's e a's taitniche leat, bheir mi dhuit a luach ann an airgiod.

3 Agus thubhairt Nabot ri Ahab, Nar leigeadh Dia dhomhsa[p], gu-n tugainn oighreachd m'aithriche dhuit-sa.

4 Agus thàinig Ahab d'a thigh dubhach agus feargach[q], air son an fhocail a labhair Nabot an t-Iesreeleach ris: oir thubhairt e, Cha toir mi dhuit oighreachd m'aithrichean: agus luidh e sìos air a leabaidh, agus thionndaidh e 'aghaidh air falbh, agus cha-n itheadh e aran.

5 Ach thàinig Iesebel a bhean d'a ionnsuidh, agus thubhairt i ris, C'ar son a tha do spiorad cho dubhach[t], agus nach ith thu aran?

B.C. 899.

a 2 Sam. 12. 1, &c.
b Mic. 2. 1, 2
c 2 Ri. 10. 24
d 2 Sam. 11. 14, 15
1 do bheatha-sa.
e 2 Sam. 12. 5-7
f Iob 15. 6 Mat. 21. 41-43 Luc. 19. 22
g Deut. 13. 13
2 thug thu toibheum do.
h Ecs. 22. 28 Lebh. 24. 15, 16 Mat. 26. 59-66 Gnio. 6. 11
i Lebh. 24. 14
3 do bheatha-sa.
4 a bheatha-san.
j caib. 21. 4
k Isa. 58. 4
l Ecs. 20. 16 Salm 27. 12 Gnà. 25. 18 Mal. 3. 5
m 2 Ri. 9. 26 Ecl. 4. 1 Gnio. 7. 57-59
n 1 Sam. 8. 14
o Gnà. 1. 10-16
p Lebh. 25. 23 Air. 36. 7 Ese. 46. 18
q Iob 5. 2 Hab. 2. 9-12
r Salm 9. 12
s caib. 13. 32 2 Each. 22. 9
t Neh. 2. 2

6 Agus thubhairt esan rithe, Air son gu-n do labhair mi ri Nabot an t-Iesreeleach, agus gu-n dubhairt mi ris, Thoir dhomhsa d'fhìon-lios air airgiod; no, ma's àill leat, bheir mi dhuit fìon-lios *eile* air a shon: agus thubhairt esan, Cha toir mi dhuit m'fhìon-lios.

7 Agus thubhairt Iesebel a bhean ris, Tha thus' a nis a' stiùradh rìoghachd Israeil! Eirich, ith aran, agus bitheadh do chridhe subhach: bheir mise dhuit fìon-lios Naboit an Iesreelich[b].

8 Agus sgrìobh i litrichean ann an ainm Ahaib[d], agus sheulaich i *iad* le 'sheula; agus chuir i na litriche dh'ionnsuidh nan seanair, agus a dh'ionnsuidh nan uaislean a *bha* 'chòmhnuidh maille ri Nabot 'n a bhaile.

9 Agus sgrìobh i anns na litrichibh, ag ràdh, Gairmibh trasgadh, agus thugaibh air Nabot suidhe air toiseach an t-sluaigh:

10 Agus cuiribh dithis dhaoine, mic Bheliail[g], mu 'choinneamh, a thoirt fianuis 'n a aghaidh, ag ràdh, Mhaslaich thu[2] Dia[h] agus an rìgh: agus *an sin* thugaibh a mach e, agus clachaibh e[i], a chum gu-m faigh e bàs.

11 Agus rinn daoine a' bhaile *eadhon* na seanairean, agus na h-uaislean a chòmhnuich 'n a bhaile, a réir *an fhios* a chuir Iesebel d'an ionnsuidh, a réir *an ni a bha* sgrìobhta anns na litrichibh a chuir i d'an ionnsuidh:

12 Ghairm iad trasgadh[k], agus thug iad air Nabot suidhe air toiseach an t-sluaigh.

13 Agus thàinig dithis dhaoine, mic Bheliail, agus shuidh iad mu 'choinneamh: agus rinn fir Bheliail fianuis 'n a aghaidh[l], *eadhon an aghaidh* Naboit, an làthair an t-sluaigh, ag ràdh, Mhaslaich Nabot Dia agus an rìgh. An sin thug iad a mach as a' bhaile e[m], agus chlach iad e le clachan, agus fhuair e bàs.

14 'N a dhéigh sin chuir iad *teachdaire* gu Iesebel, ag ràdh, Chlachadh Nabot, agus tha e marbh.

15 Agus an uair a chuala Iesebel gu-n do chlachadh Nabot, agus gu-n robh e marbh, thubhairt Iesebel ri Ahab, Eirich, gabh sealbh[o] air fìon-lios Naboit an Iesreelich, a dhiùlt e 'thoirt duit air airgiod: oir cha-n 'eil Nabot beò, ach marbh.

16 Agus an uair a chual' Ahab gu-n robh Nabot marbh, dh'éirich Ahab a dhol sìos gu fìon-lios Naboit an Iesreelich, a ghabhail seilbh ann.

17 Agus thàinig focal an Tighearna dh'ionnsuidh Eliah an Tisbithich[r], ag ràdh,

18 Eirich, falbh sìos a choinneachadh Ahaib rìgh Israeil, a *tha* ann an Samaria[s]: feuch, tha e ann am fìon-lios Naboit, d'an deachaidh e sìos a ghabhail seilbh ann.

19 Agus labhraidh tu ris, ag ràdh, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, An do

mharbh thu, agus mar an ceudna an do ghabh thu sealbh? Agus labhraidh tu ris, ag ràdh, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Anns an àit anns an d'imlich na madraidh fuil Naboit[c], imlichidh na madraidh d'fhuil-sa, eadhon d'*fhuil-sa.*

20 Agus thubhairt Ahab ri Eliah, An d'fhuair thu mi[d], O mo nàmhaid? Agus thubhairt esan, Fhuair mi *thu*; a chionn gu-n do reic thu thu féin a dheanamh uilc[f] ann an sùilibh an Tighearna.

21 Feuch, bheir mise olc ort[h], agus cuiridh mi as do d' shliochd, agus gearraidh mi air falbh o Ahab esan a ni uisge ri balla[i], agus esan a dhruidear a stigh, agus a dh'fhàgar ann an Israel;

22 Agus ni mi do thigh-sa mar thigh Ieroboaim[k] mhic Nebait, agus mar thigh Bhaasa[l] mhic Ahiah, air son a' bhrosnachaidh leis an do bhrosnaich thu *mi* gu feirg, agus leis an d' thug thu air Israel peacachadh.

23 Agus mar an ceudna mu Iesebel[n] labhair an Tighearn', ag ràdh, Ithidh na madraidh Iesebel aig balla[1] Iesreeil.

24 Esan a gheibh bàs de Ahab anns a' bhaile ithidh na madraidh; agus esan a gheibh bàs anns a' mhachair ithidh eunlaith an athair.

25 Ach cha robh *neach* ann cosmhuil ri Ahab[p], a reic e féin a dheanamh uilc ann an sùilibh an Tighearna, do bhrìgh gu-n do chuir a bhean Iesebel thuige e[q].

26 Agus rinn e nithe ro ghràineil ann an leantuinn dhiathan bréige, a réir nan uile *nithe* a rinn na h-Amoraich[r], a thilg an Tighearn' a mach roimh chloinn Israeil.

27 Agus an uair a chuala Ahab na briathra sin, reub e 'eudach[s], agus chuir e sac-eudach air 'fheòil[t], agus thraisg e, agus luidh e ann an sac-eudach, agus ghluais e gu fòil.

28 Agus thàinig focal an Tighearna gu Eliah an Tisbitheach, ag ràdh,

29 Am faic thusa mar tha Ahab 'g a ùmhlachadh féin[w] a'm' fhianuis-sa? a chionn gu bheil e 'g a ùmhlachadh féin a'm' fhianuis[x], cha toir mi an t-olc 'n a làithibh-san[y]: *ach* ann an làithibh a mhic bheir mi an t-olc air a thigh[z].

## CAIB. XXII.

1 *Mhealladh Ahab le faidhibh bréige, agus mharbhadh e aig Ramot-gilead: 40 rìghich Ahasiah 'n a àit. 50 Fhuair Iehosaphat rìgh Iudah bàs, agus rìghich Iehoram a mhac 'n a dhèigh.*

AGUS dh'fhan iad tri bliadhna gun chogadh eadar Siria agus Israel.

2 Agus anns an treas bliadhna thàinig Iehosaphat rìgh Iudah a nuas gu rìgh Israeil[c].

3 (Agus thubhairt rìgh Israeil r'a sheirbhisich, Nach 'eil fhios agaibh gur leinne Ramot[d] ann an Gilead? agus *gidheadh tha* sinn gun ghuth againn air a ghlacadh[2] á làimh rìgh Shiria.)

4 Agus thubhairt e ri Iehosaphat[a], An téid thu maille riumsa gu cath do Ramot-gilead? Agus thubhairt Iehosaphat ri rìgh Israeil, *Tha* mise mar *tha* thusa[b], mo shluagh-sa mar do shluagh-sa, m'eich-sa mar d'eich-sa.

5 Agus thubhairt Iehosaphat ri rìgh Israeil, Fiosraich[c], guidheam ort, an diugh de fhocal an Tighearn'.

6 Uime sin chruinnich rìgh Israeil na fàidhean[g] 'an ceann a chéile, mu thimchioll ceithir cheud fear, agus thubhairt e riu, An téid mi an aghaidh Ramot-gilead gu cath, no an leig mi leis? Agus thubhairt iadsan, Falbh suas[j], oir bheir an Tighearn' 'an làimh an rìgh *e*.

7 Agus thubhairt Iehosaphat, Nach '*eil* an so fàidh tuilleadh leis an Tighearna[m], chum gu-m fiosraich sinn dheth?

8 Agus thubhairt rìgh Israeil ri Iehosaphat, *Tha* fathast aon fhear *ann*, Micaiah mac Imlah, leis am feud sinn fiosrachadh de'n Tighearn'; ach tha fuath agam dha[o], oir cha mhaith a chuireas e air mo mhanadh-sa, ach olc. Agus thubhairt Iehosaphat, Na h-abradh an rìgh mar sin.

9 Agus ghairm rìgh Israeil air maor, agus thubhairt e, Greas *an so* Micaiah mac Imlah.

10 Agus shuidh rìgh Israeil, agus Iehosaphat rìgh Iudah, gach fear air a rìgh-chaithir féin, le'n earradh *rìoghail* orra, ann an àite réidh, ann an dol a steach geata Shamaria, agus na fàidhean uile ri fàidheadaireachd 'n am fianuis.

11 Agus rinn Sedeciah mac Chenaanah adhaircean iaruinn dha féin, agus thubhairt e, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Leo so buailidh tu na Sirianaich, gus an cuir thu as doibh.

12 Agus rinn na fàidhean uile[u] fàidheadaireachd mar so, ag ràdh, Falbh suas gu Ramot-gilead, agus soirbhich[v]; oir bheir an Tighearn' 'an làimh an rìgh *e*.

13 Agus an teachdair' a chaidh a ghairm Mhicaiah, labhair *e* ris, ag ràdh, Feuch a nis, *tha* briathra nam fàidh le aon bheul *a' foillseachadh* maith do'n rìgh: bitheadh d'fhocal-sa, guidheam ort, mar fhocal aoin diubhsan, agus labhair *an ni a tha* maith[a].

14 Agus thubhairt Micaiah, *Mar* is beò an Tighearn', an *ni* a their an Tighearna rium[b], sin labhraidh mise.

15 Agus thàinig e dh'ionnsuidh an rìgh, agus thubhairt an rìgh ris, A Mhicaiah, an teid sinn do Ramot-gilead gu cath, no an leig sinn leis? Agus thubhairt esan ris, Falbh suas, agus soirbhich; oir bheir an Tighearn' 'an làimh an rìgh e.

16 Agus thubhairt an rìgh ris, Cia lìon uair a mhionnaicheas mi thu, nach innis thu dhomh ach an fhìrinn ann an ainm an Tighearna?

17 Agus thubhairt esan, Chunnaic mi Israel uile sgapta air na sléibhtibh[e], mar

R.C. 897.

[a] Gnà. 1. 10; 2 Cor. 6. 14
[b] 2 Ri. 3. 7
[c] caib. 22. 38; Salm 7. 16; Mat. 7. 2
[d] caib. 18. 17
[e] Gnà. 3. 6; Ier. 21. 2
[f] rann 25; 2 Ri. 17. 17; Isa. 50. 1; 52. 3; Ròm. 7. 14
[g] caib. 18. 19
[h] caib. 14. 10
[i] Ecs. 20. 5, 6; 2 Ri. 9. 8
[j] Ier. 5. 31
[k] caib. 15. 29
[l] caib. 16. 3, 11
[m] 2 Ri. 3. 11
[n] 2 Ri. 9. 8
[o] Salm 34. 21
[1] *clais.*
[p] rann 20; caib. 16. 30, 31
[q] Ios. 23. 12, 13; Ecl. 7. 26
[r] Gen. 15. 16; 2 Ri. 21. 11
[s] Ioel 2. 12, 13
[t] Ion. 3. 6-10
[u] Ese. 13. 6-9; Mic. 3. 11
[v] Iob 9. 4
[w] Ecs. 10. 3
[x] Isa. 66. 2
[y] 2 Ri. 20. 19
[z] 2 Ri. 9. 25
[a] Isa. 30. 10
[b] Air. 22. 38; 24. 13; Ier. 23. 28; Gnio. 20. 27; Gal. 1. 10
[c] 2 Each. 18. 2, &c.
[d] Deut. 4. 43
[2] *'n'ar tosd o a ghlacadh.*
[e] Sech. 13. 7; Mat. 9. 36

chaoraich aig nach *'eil* buachaille: agus
thubhairt an Tighearna, Cha-n 'eil
maighstir orra so: pilleadh gach fear
dhiubh d'a thigh féin ann an sìth.
18 Agus thubhairt rìgh Israeil ri Ieho-
saphat, Nach d'innis mi dhuit nach
cuireadh e maith sam bith air mo
mhanadh-sa, ach olc?
19 Agus thubhairt esan, Uime sin éisd
thusa ri focal an Tighearna: Chunnaic
mise an Tighearna 'n a shuidhe air a
rìgh-chaithir[b], agus uile shlòigh nan
nèamh[c] 'n an seasamh làimh ris, air a
làimh dheis agus air a làimh chlì.
20 Agus thubhairt an Tighearna, Cò
chuireas impidh[1] air Ahab, a chum gu-n
téid e suas, agus gu-n tuit e ann an
Ramot-gilead? Agus thubhairt aon mar
so, agus aon eile mar sud.
21 Agus thàinig spiorad a mach, agus
sheas e 'am fianuis an Tighearn', agus
thubhairt e, Cuiridh mise impidh air.
22 Agus thubhairt an Tighearna ris,
Co leis? Agus thubhairt esan, Théid mi
mach, agus bithidh mi a'm' spiorad bréige
ann am beul 'fhàidhean uile. Agus
thubhairt e, Cuiridh tu impidh air, agus
mar an ceudna buadhaichidh tu: falbh a
mach, agus dean mar sin.
23 A nis uime sin, feuch, chuir an
Tighearna spiorad bréige[e] ann am beul
nam fàidh sin agad uile, agus labhair an
Tighearn' olc mu d' thimchioll.
24 Agus chaidh Sedeciah mac Chenaan-
ah am fagus, agus bhuail e Micaiah air a
ghiall[g], agus thubhairt e, Cia an taobh a
chaidh spiorad an Tighearn' uamsa a
labhairt riutsa?
25 Agus thubhairt Micaiah, Feuch, chi
thu 's an là air an téid thu steach do
sheòmar cùil gu thu féin fholach.
26 Agus thubhairt rìgh Israeil, Glac-
aibh Micaiah, agus thugaibh air ais e gu
Amon uachdaran a' bhaile, agus gu Ioas
mac an rìgh;
27 Agus abraibh, Mar so thubhairt an
rìgh, Cuiribh am *fear* so anns a' phrìosan[j],
agus beathaichibh e le aran airce[k], agus
le uisge airce, gus an tig mise ann an
sìth.
28 Agus thubhairt Micaiah, Ma philleas
tusa idir ann an sìth[l], cha do labhair an
Tighearna leamsa. Agus thubhairt e,
Eisdibh[m], a shlòigh uile.
29 Uime sin chaidh rìgh Israeil, agus
Iehosaphat rìgh Iudah, suas gu Ramot-
gilead.
30 Agus thubhairt rìgh Israeil ri Ieho-
saphat, Cuiridh mise mi féin ann an
coslas eile, agus théid mi a steach do'n
chath; ach cuir thusa d'earradh *rìoghail*
ort. Agus chuir rìgh Israeil e féin ann
an coslas eile[q], agus chaidh e steach do'n
chath.
31 Ach dh'àithn rìgh Shiria do'n dà
cheannard deug 'ar fhichead a bha os
ceann a charbad, ag ràdh, Na cogaibh

R.C. 897.

[a] Gnà. 13. 20
[b] Isa. 6. 1-3
Dan. 7. 9, 10
[c] Iob 1. 6
Salm 103. 21
Mat. 25. 31
Tais. 5. 11
[1] *a mheall-as.*
[d] rann. 17, 28
[e] Bre. 9. 23
Iob 12. 16
Ese. 14. 9
2 Tes. 2. 10-12
[f] caib. 21. 19
[g] Mat. 26. 28
Gnio. 23. 2
[h] Am. 3. 15
[i] 2 Each. 20. 31, &c.
[j] Ier. 38. 6
Gnio. 5. 18
Tais. 2. 10
[k] Deut. 16. 3
Isa. 30. 20
[l] Air. 16. 29
Deut. 18. 20, 22
[m] Mat. 13. 9, 43
[n] 2 Each. 17. 3
[o] caib. 14. 23
15. 14
2 Ri. 12. 3
[p] 2 Ri. 8. 18
2 Each. 19. 2
2 Cor. 6. 14
[q] 2 Each. 35. 22

ris a' bheag no ris a' mhòr, ach ri rìgh
Israeil 'n a aonar.
32 Agus an uair a chunnaic ceannardan
nan carbad Iehosaphat, thubhairt iad,
Gu cinnteach *is* e so rìgh Israeil. Agus
thionndaidh iad a leth-taobh a chogadh
'n a aghaidh[a]: agus ghlaodh Iehosaphat
a mach.
33 Agus an uair a chunnaic ceannardan
nan carbad nach *b'e* rìgh Israeil a bh'ann,
phill iad o a leantuinn.
34 Agus tharruing fear *a* bhogha air
thuairmeis, agus bhuail e rìgh Israeil
eadar altaibh na lùirich: uime sin thubh-
airt e r'a charbadair, Tionndaidh do
làmh, agus thoir a mach as an fheachd
mi; oir tha mi air mo lotadh.
35 Agus mheudaich an cath air an là
sin: agus chumadh an rìgh suas 'n a
charbad an aghaidh nan Sirianach, agus
fhuair e bàs mu fheasgar; agus ruith an
fhuil a mach as an lot gu meadhon a'
charbaid.
36 Agus chaidh gairm air feadh an
t-slòigh mu luidhe na gréine, ag ràdh,
Gach fear d'a bhaile[d], agus gach fear d'a
thir féin.
37 Agus dh'eug an rìgh, agus thugadh
do Shamaria e: agus dh'adhlaic iad an
rìgh ann an Samaria.
38 Agus nigh *neach* an carbad ann an
lochan Shamaria, agus dh'imlich na mad-
raidh 'fhuil; agus nigh iad 'armachd, a
réir focail an Tighearn', a labhair e[f].
39 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Ahaib, agus na h-uile *nithe* a rinn e, agus
an tigh a dh'fhiaclaibh[h] *elephant* a thog
e, agus na bailtean uile a thog e, nach
*'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar each-
draidh rìghrean Israeil?
40 Agus choidil Ahab maille r'a aith-
richibh, agus rìghich Ahasiah a mhac 'n
a àit.
41 Agus thòisich Iehosaphat[i] mac
Asa air rìoghachadh os ceann Iudah anns
a' cheathramh bliadhna dh'Ahab rìgh
Israeil.
42 Bha Iehosaphat cùig bliadhna deug
'ar fhichead a dh'aois an uair a thòisich
e air rìoghachadh, agus rìghich e cùig
bliadhna fichead ann an Ierusalem: agus
b'e ainm a mhàthar Asubah, nighean
Shilhi.
43 Agus ghluais e ann an uile shlighe
Asa 'athar[n]; cha do chlaon e uaipe, a'
deanamh an *ni a bha* ceart ann an sùilibh
an Tighearna: gidheadh, cha d' thugadh
air falbh na h-àitean àrda[o], *oir* fathast
dh'ìobair an sluagh, agus loisg iad tùis
anns na h-àitibh àrda.
44 Agus rinn Iehosaphat sìth ri rìgh
Israeil[p].
45 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iehosaphait, agus a thréine a dh'fheuch
e, agus cionnus a chog e, nach *'eil* iad
sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh
rìghrean Iudah?

46 Agus fuigheall nan Sodomach[a] a dh'fhan ann an làithibh Asa 'athar, chuir e as an tìr.

47 'S an àm sin cha *robh* rìgh ann an Edom[c]: [b]'fhear-riaghlaidh *a bha* 'n a rìgh *ann*.

48 Rinn Iehosaphat longan[d] de Tharsis gu dol do Ophir[e] air son òir: (ach cha deachaidh iad *ann*; oir bhriseadh na longan ann an Esion-geber[f].)

49 Agus thubhairt Ahasiah mac Ahaib ri Iehosaphat, Rachadh mo sheirbhisich-sa maille ri d' sheirbhisich-sa anns na longaibh: ach cha b'àill le Iehosaphat *sin*.

50 Agus choidil Iehosaphat maille r'a aithrichibh[j], agus dh' adhlaiceadh e maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh 'athar: agus rìghich Iehoram a mhac 'n a àit.

51 Thòisich Ahasiah[b] mac Ahaib air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Samaria 's an t-seachdamh bliadhna deug de Iehosaphat rìgh Iudah, agus rìghich e os ceann Israeil dà bhliadhna.

52 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', agus ghluais e ann an slighe 'athar[g], agus ann an slighe a mhàthar, agus ann an slighe Ieroboaim[h] mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh:

53 Oir rinn e seirbhis do Bhaal[i], agus shleuchd e dha, agus bhrosnaich e an Tighearna Dia Israeil gu feirg, a réir nan uile *nithe* a rinn 'athair.

R.C. 898.

[a] caib. 14. 24; 15. 12
[b] rann 40
[c] Gen. 25. 23; 2 Sam. 8. 14; 2 Ri. 3. 9; 8. 20
[d] 2 Each. 20. 35, &c.
[e] caib. 10. 22
[f] caib. 9. 26
[g] caib. 16. 30, &c.
[h] caib. 12. 28-33
[i] Bre. 2. 11
[j] 2 Each. 21. 1

# DARA LEABHAR NAN RIGH,

D'AN GOIREAR, GU COITCHEANN,

## CEATHRAMH LEABHAR NAN RIGH.

### CAIB. I.

*2 Bha Ahasiah tinn, 4 agus fhuair e fios o Dhia gu-m faigheadh e bàs. 9 Dà uair thug Eliah teine o na neamhan a losgadh an t-sluaigh a chuireadh g'a ghlacadh. 17 Fhuair Ahasiah bàs, agus rìghich Iehoram 'n a àit.*

AGUS rinn Moab ceannairc an aghaidh Israeil[b] an déigh bàis Ahaib.

2 Agus thuit Ahasiah sìos troimh chliath-uinneig 'n a sheòmar uachdarach a *bha* ann an Samaria, agus bha e tinn; agus chuir e teachdairean uaith, agus thubhairt e riu, Rachaibh, fiosraichibh de Bhaal-sebub dia Ecroin[d], an tig mi beò o'n tinneas so[e].

3 Ach thubhairt aingeal an Tighearn' ri Eliah an Tisbitheach, Eirich, falbh suas an coinneamh theachdairean rìgh Shamaria, agus abair riu, An ann a chionn nach *'eil* Dia ann an Israel, a tha sibh a' dol a dh'fhiosrachadh de Bhaal-sebub[f] dia Ecroin?

4 A nis uime sin mar so tha an Tighearn' ag ràdh, O an leabaidh sin air an deachaidh tu suas, cha tig thu a nuas, ach gu cinnteach gheibh thu bàs. Agus dh'fhalbh Eliah.

5 Agus an uair a phill na teachdairean d'a ionnsuidh, thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh air pilltinn?

6 Agus thubhairt iadsan ris, Thàinig duine a nìos 'n ar coinneamh, agus thubhairt e ruinn, Rachaibh, pillibh a dh'ionnsuidh an rìgh a chuir uaith sibh, agus abraibh ris, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh[j], An ann a chionn nach *'eil* Dia ann an Israel, *a tha* thu a' cur *theachdairean* a dh'fhiosrachadh de Bhaal-sebub dia Ecroin? Uime sin o an leabaidh sin air an deachaidh tu suas, cha tig thu a nuas[a], ach gu cinnteach gheibh thu bàs.

7 Agus thubhairt e riu, Ciod e aogas an duine a thàinig a nìos 'n 'ur coinneamh, agus a labhair ribh na briathra sin?

8 Agus thubhairt iadsan ris, Duine molach[c], agus *e* crioslaichte le crios leathair m'a leasraidh. Agus thubhairt esan, *Is* e Eliah an Tisbitheach *a bh'ann*.

9 Agus chuir an rìgh d'a ionnsuidh ceannard leth-cheud, maille r'a leth-cheud: agus chaidh e suas d'a ionnsuidh, (agus, feuch, *bha* e 'n a shuidhe air mullach sléibh',) agus labhair e ris, A dhuine le Dia, thubhairt an rìgh, Thig a nuas.

10 Agus fhreagair Eliah, agus thubhairt e ri ceannard an leth-cheud, Agus ma's duine le Dia mise, thigeadh teine[g] a nuas o na nèamhan, agus loisgeadh e suas thusa agus do leth-cheud. Agus thàinig teine a nuas o na nèamhan[h], agus loisg e suas esan agus a leth-cheud[i].

11 Agus a rìs chuir e d'a ionnsuidh ceannard eile leth-cheud, maille r'a leth-cheud; agus labhair e, agus thubhairt e ris, A dhuine le Dia, mar so thubhairt an rìgh, Thig a nuas gu grad.

12 Agus fhreagair Eliah agus thubhairt e riu, Ma's duine le Dia mise, thigeadh teine a nuas o na nèamhan, agus loisgeadh e suas thusa agus do leth-cheud. Agus thàinig teine Dhé a nuas o na

R.C. 896.

[a] 1 Each. 10. 13; Salm 16. 4
[b] caib. 3. 5; 2 Sam. 8. 2
[c] Sech. 13. 4; Mat. 3. 4
[d] 1 Sam. 5. 10
[e] caib. 8. 9, 10; 1 Ri. 14. 3
[f] Marc. 3. 22
[g] Air. 16. 35; Luc. 9. 54; Eabh. 12. 29
[h] 1 Ri. 18. 24; Dan. 3. 25
[i] caib. 2. 24; Gnio. 5. 5, 9
[j] Isa. 41. 22, 23

nèamhan, agus loisg e suas esan agus a
leth-cheud.
13 Agus a rìs chuir e uaith ceannard an
treas leth-cheud, maille r'a leth-cheud :
agus chaidh an treas ceannard leth-cheud
suas, agus thàinig e, agus leig se e féin
air a ghlùinibh[a] fa chomhair Eliah, agus
dh'aslaich e air, agus thubhairt e ris, A
dhuine le Dia, bitheadh, guidheam ort,
m'anamsa, agus anam an leth-cheud
òglach so agad, luachmhor a'd' shùilibh[b].
14 Feuch, thàinig teine a nuas o na
nèamhan[c], agus loisg e suas an dà cheud
cheannard leth-cheud, maille r'an leth-
cheudaibh; ach a nis bitheadh m'anamsa
luachmhor a'd' shùilibh.
15 Agus thubhairt aingeal an Tighearna
ri Eliah, Falbh sìos maille ris; na bitheadh
eagal ort roimhe. Agus dh'éirich e, agus
chaidh e sìos maille ris a dh'ionnsuidh an
rìgh.
16 Agus thubhairt e ris, Mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, A chionn gu-n do chuir
thu teachdairean a dh'fhiosrachadh de
Bhaal-sebub dia Ecroin[f], mar nach bith-
eadh Dia ann an Israel a dh'fhiosrachadh
d'a fhocal, uime sin o an leabaidh sin air
an deachaidh tu suas, cha tig thu nuas,
ach gu cinnteach gheibh thu bàs.
17 Agus fhuair e bàs, a réir focail an
Tighearn' a labhair Eliah : agus rìghich
Iehoram 'n a àit, anns an dara bliadhna
de Iehoram mac Iehosaphait rìgh Iudah,
a chionn nach robh mac aige.
18 Agus a' chuid eile de ghniomhar-
aibh Ahasiah a rinn e, nach *'eil* iad
sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh
rìghrean Israeil?

## CAIB. II.

1 *Dhiùlt Elisa dealachadh ri Eliah.* 11 *Thogadh Eliah suas le iom-ghaoith do na nèamhan.* 14 *Roinn Elisa uisge Iordain le falluinn a mhaighstir.* 23 *Mharbh dà mhath-ghamhuin a' chlann a rinn fanoid air.*

AGUS thachair an uair a bha an Tigh-
earna gu Eliah a thogail suas le
iom-ghaoith do na nèamhan[j], gu-n
deachaidh Eliah maille ri Elisa[k] o Ghil-
gal.
2 Agus thubhairt Eliah ri Elisa, Fan an
so, guidheam ort ; oir chuir an Tighearna
mise gu Bet-el. Agus thubhairt Elisa *ris*,
*Mar* is beò an Tighearn'[l], agus *mar* is
beò d'anam[n], cha-n fhàg mi thu. Agus
chaidh iad sìos gu Bet-el.
3 Agus thàinig mic nam fàidh[o] a *bha*
ann am Bet-el a mach gu Elisa, agus
thubhairt iad ris, Am bheil fhios agad
gu-n toir an Tighearn' an diugh do
mhaighstir air falbh o d' cheann? Agus
thubhairt esan, Seadh, tha fhios agam
air ; bithidh-se 'n 'ur tosd.
4 Agus thubhairt Eliah ris, Elisa, fan
an so, guidheam ort ; oir chuir an Tigh-
earna mise gu Iericho. Agus thubhairt
esan, *Mar* is beò an Tighearn', agus *mar*

B.C. 896.

[a] Isa. 66. 2
[b] 1 Sam. 26. 21
Salm 72. 14
116. 15
[c] rann. 10, 12
[1] *a dh' amharc.*
[d] 1 Ri. 19. 13, 19
[e] rann 14
Ecs. 14. 21
Ios. 3. 14-17
[f] rann 6
[g] Air. 27. 20
[h] caib. 6. 17
Salm 104. 4
[i] caib. 13. 14
[j] Gen. 5. 24
[k] 1 Ri. 19. 21
[l] Ier. 4. 2
[m] rann 8
[n] rann. 4, 6
caib. 4. 30
1 Sam. 1. 26
[o] rann. 5, 7, 15
caib. 4. 1, 38
9. 1
1 Ri. 20. 35
[p] rann 7
[q] 1 Ri. 18. 12
Gnio. 8. 39

is beò d'anam, cha dealaich mi riut.
Agus thàinig iad gu Iericho.
5 Agus thàinig mic nam fàidh a *bha* ann
an Iericho gu Elisa, agus thubhairt iad
ris, Nach 'eil fhios agad-sa gu-n toir an
Tighearn' an diugh do mhaighstir air
falbh o d' cheann? Agus fhreagair esan,
Seadh, tha fhios agam air ; bithibh-se 'n
'ur tosd.
6 Agus thubhairt Eliah ris, Fan, guidh-
eam ort, an so : oir chuir an Tighearna
mise gu Iordan. Agus thubhairt esan,
*Mar* is beò an Tighearn', agus *mar* is beò
d'anam, cha-n fhàg mi thu. Agus chaidh
iad 'n an dithis air an aghaidh.
7 Agus chaidh leth-cheud fear de mhac-
aibh nam fàidh, agus sheas iad fa'n comh-
air[1] fad as : agus sheas iadsan 'n an dithis
làimh ri Iordan.
8 Agus ghabh Eliah 'fhalluinn[d], agus
dh'fhill e cuideachd *i*, agus bhuail e na
h-uisgeachan, agus roinneadh iad a null
agus a nall[e]; agus chaidh iadsan 'n an
dithis thairis air *talamh* tioram.
9 Agus an uair a bha iad air dol thairis,
thubhairt Eliah ri Elisa, iarr ciod is àill
leat mise a dheanamh air do shon, mu-n
toirear mi air falbh uait. Agus thubhairt
Elisa, Bitheadh, guidheam ort, cuibh-
rionn dhùbailte[g] de d' spiorad orm.
10 Agus thubhairt esan, Is cruaidh an
ni a dh'iarr thu : *gidheadh*, ma chi thu
mise 'n uair a bheirear air falbh uait mi,
bithidh e dhuit mar sin ; ach mur *faic*,
cha bhi e *mar sin*.
11 Agus an uair a bha iad a' gabhail
air an aghaidh, agus a' còmhradh, feuch,
carbad teine[h], agus eich theine, agus
dhealaich iad o 'chéile iad : agus chaidh
Eliah suas le iom-ghaoith do na nèamh-
an.
12 Agus chunnaic Elisa *sin*, agus
ghlaodh e[i], M'athair, m'athair! carbad
Israeil, agus a mharc - shluagh. Agus
cha-n fhac' e na's mò e : agus rug e air
'eudach féin, agus reub e 'n a dhà mhìr e.
13 Agus thog e suas falluinn Eliah a
thuit uaith, agus phill e, agus sheas e
làimh ri bruaich Iordain ;
14 Agus ghabh e falluinn Eliah a thuit
uaith, agus bhuail e na h-uisgeachan, agus
thubhairt e, C'àit a nis *am bheil* an Tigh-
earna, Dia Eliah? Agus an uair a bhuail
e na h-uisgeachan[m], roinneadh iad a null
agus a nall, agus chaidh Elisa thairis.
15 Agus an uair a chunnaic mic nam
fàidh e, a *bha* ann an Iericho[p] fa 'chomh-
air, thubhairt iad, Dh'fhan spiorad Eliah
air Elisa. Agus thàinig iad 'n a choinn-
eamh, agus chrom siad iad féin dha gu
làr.
16 Agus thubhairt iad ris, Feuch a nis,
tha maille ri d' sheirbhisich leth-cheud
fear treun; rachadh iad, guidheamaid
ort, agus iarradh iad do mhaighstir, air
eagal gu-n do thog spiorad an Tighearna
suas e[q], agus gu-n do thilg se e air beinn

éigin, no ann an gleann éigin. Agus thubhairt esan, Cha chuir sibh uaibh *iad*.

17 Agus an uair a chuir iad impidh air gus an robh nàire air, thubhairt e, Cuiribh uaibh *iad*. Agus chuir iad uatha leth-cheud fear; agus dh'iarr iad *e* ré thri làithean, ach cha d'fhuair iad e.

18 Agus an uair a thàinig iad a rìs d'a ionnsuidh, agus e a chòmhnuidh ann an Iericho, thubhairt e riu, Nach dubhairt mise ribh, Na rachaibh?

19 Agus thubhairt fir a' bhaile ri Elisa, Feuch a nis, *tha* suidheachadh a' bhaile *so* taitneach, mar *tha* mo thighearn' a' faicinn; ach *tha* an t-uisge olc, agus an talamh neo-thorrach.

20 Agus thubhairt esan, Thugaibh a m' ionnsuidh soitheach nomha, agus cuiribh salann ann. Agus thug iad d'a ionnsuidh *e*.

21 Agus chaidh e mach a dh'ionnsuidh tobair nan uisgeachan, agus thilg e salann an sin[d], agus thubhairt e, Mar so tha an Tighearn' ag radh, Shlànuich mi na h-uisgeacha so[e]: cha bhi o sin na's mò bàs, no *talamh* neo-thorrach[f].

22 Agus shlànuicheadh na h-uisgeacha gus an là 'n diugh, a réir focail Elisa a labhair e.

23 Agus chaidh e suas as a sin gu Bet-el: agus an uair a bha e a' dol suas air an t-slighe, thàinig clann bheag a mach as a' bhaile[h], agus rinn iad fanoid air[i], agus thubhairt iad ris, Gabh suas, 'fhir mhaoil; gabh suas, 'fhir mhaoil.

24 Agus sheall e 'n a dhéigh, agus chunnaic e iad, agus mhallaich e iad[k] ann an ainm an Tighearn': agus thàinig dà mhath-ghamhuin bhoirionn a mach as a' choille, agus reub iad a dhà agus dà fhichead duine cloinne dhiubh.

25 Agus chaidh e as a sin gu sliabh Charmeil: agus as a sin phill e gu Samaria.

## CAIB. III.

1 *Rioghachadh aingidh Iehoraim.* 4 *Rinn Mesa rìgh Mhoaib ceannairc 'n a aghaidh.* 24 *Bhuaileadh na Moabaich.* 26 *Dh'iobair rìgh Mhoaib a cheud-ghin mic, agus phill sluagh Israeil uaith.*

A NIS thòisich Iehoram[o] mac Ahaib air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Samaria, anns an ochdamh bliadhna deug de Iehosaphat rìgh Iudah, agus rìghich e dà bhliadhna dheug.

2 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', ach cha *b'ann* cosmhuil r'a athair, agus cosmhuil r'a mhàthair; oir chuir e air falbh dealbh Bhaail, a rinn 'athair[t].

3 Gidheadh, ri peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait[u] a thug air Israel peacachadh, dhlùth-lean e: cha do dhealaich e riu sin.

4 Agus bha Mesa rìgh Mhoaib 'n a shealbhadair chaorach, agus dh'ioc e[v] do rìgh Israeil ceud mìle uan[a], agus ceud mìle reithe le an olainn.

5 Agus an uair a dh'eug Ahab, rinn rìgh Mhoaib ceannairc an aghaidh rìgh Israeil[b].

6 Agus chaidh rìgh Iehoram a mach air an là sin á Samaria, agus ghabh e àireamh Israeil uile.

7 Agus chaidh e, agus chuir e *teachdairean* gu Iehosaphat rìgh Iudah, ag ràdh, Rinn rìgh Mhoaib ceannairc a'm' aghaidh: an téid thu maille rium an aghaidh Mhoaib gu cath? Agus thubhairt esan, Théid mi suas: *tha* mise mar *tha* thusa[c], mo shluagh-sa mar do shluagh-sa m'eich-sa mar d'eich-sa.

8 Agus thubhairt e, Cia an rathad air an téid sinn suas? Agus fhreagair esan, Rathad fàsaich Edoim.

9 Agus dh'imich rìgh Israeil, agus rìgh Iudah, agus rìgh Edoim, agus chaidh iad mu'n cuairt astar sheachd là; agus cha robh uisge *aca* do'n t-sluagh, agus do'n spréidh a lean iad.

10 Agus thubhairt rìgh Israeil, Mo thruaighe, gu-n do ghairm an Tighearna na tri rìghrean so cuideachd, chum an toirt thairis do làimh Mhoaib!

11 Agus thubhairt Iehosaphat, Nach *'eil* an so fàidh leis an Tighearn'[g], a chum gu-m fiosraich sinn de'n Tighearna leis? Agus fhreagair aon de sheirbhisich rìgh Israeil, agus thubhairt e, *Tha* an so Elisa mac Shaphait, a thaom uisge air làmhan Eliah[j].

12 Agus thubhairt Iehosaphat, Tha focal an Tighearna maille ris. Agus chaidh rìgh Israeil, agus Iehosaphat, agus rìgh Edoim, sìos d'a ionnsuidh.

13 Agus thubhairt Elisa ri rìgh Israeil, Ciod e mo ghnothuch-sa riut-sa[l]? imich a dh'ionnsuidh fhàidhean d'athar[m], agus a dh'ionnsuidh fhàidhean do mhàthar. Agus thubhairt rìgh Israeil ris, Ni h-eadh: oir ghairm an Tighearna na tri rìghrean so cuideachd, chum an toirt thairis do làimh Mhoaib.

14 Agus thubhairt Elisa, *Mar* is beò Tighearna nan slògh[n], an làthair am bheil mi a'm' sheasamh, gu cinnteach mur bitheadh meas agam-sa de làthaireachd Iehosaphait rìgh Iudah[p], cha seallainn ort-sa, ni mò a chithinn thu.

15 Ach a nis thugaibh a m'ionnsuidh fear-ciuil[q]. Agus an uair a bha am fear-ciuil a' cluicheadh, bha làmh an Tighearn' air[r].

16 Agus thubhairt e, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Dean an gleann so làn de chlaisibh[s]:

17 Oir mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Cha-n fhaic sibh gaoth, ni mò a chi sibh uisge; gidheadh lìonar an gleann so le uisge, agus òlaidh sibh, sibh féin agus 'ur spréidh, agus 'ur n-ainmhidhean.

18 Agus is beag so ann an sùilibh an

B.C. 896.
[a] Isa. 16. 1
[b] caib. 1. 1; 8. 20
[c] 1 Ri. 22. 4
[d] Lebh. 2. 13; Mat. 5. 13; Marc. 9. 50
[e] caib. 4. 41; Ecs. 15. 25; Ese. 47. 8,9
[f] Salm 107. 33, 34
[g] 1 Ri. 22. 7
[h] Iob 19. 18; 30. 1,8,&c.
[i] Mat. 27. 29, &c.
[j] Luc. 22. 26; Eoin 13. 5, 14; 1 Tim. 5. 10
[k] Gen. 9. 25; Bre. 9. 20, 57; Tuir. 3. 65
[l] Ese. 14. 3
[m] 1 Ri. 18. 19
[n] caib. 5. 16; 1 Ri. 17. 1
[o] caib. 1. 17
[p] Salm 15. 4
[q] 1 Sam. 10. 5
[r] Ese. 1. 3; 3. 14; 8. 1
[s] caib. 4. 3
[t] 1 Ri. 16. 32
[u] 1 Ri. 12. 28-32
[v] 2 Sam. 8. 2; Salm 108. 9, 10

Tighearna: bheir e mar an ceudna na Moabaich thairis d'ur làimh.

19 Agus buailidh sibh gach baile daingnichte, agus gach baile taghta, agus leagaidh sibh sios gach craobh mhaith[b], agus dùinidh sibh suas na tobair uisge uile, agus millidh sibh gach mìr maith *fearainn* le clachan.

20 Agus anns a' mhaduinn, mu àm toirt suas an tabhartais-bhìdh[d], feuch, thàinig uisge rathad Edoim, agus lìonadh an tìr le uisge.

21 Agus an uair a chuala na Moabaich uile gu-n d' thàinig na rìghrean a nìos a chogadh 'n an aghaidh, ghairmeadh cuideachd iadsan uile a thàinig gu aois airm iomchar, agus os a cheann *sin*, agus sheas iad aig a' chrìch.

22 Agus dh'éirich iad gu moch anns a' mhaduinn, agus dhealraich a' ghrian air na h-uisgeachaibh, agus chunnaic na Moabaich thall fa'n comhair na h-uisgeacha dearg mar fhuil:

23 Agus thubhairt iad, *Is* fuil so: sgriosadh gun teagamh na rìghrean, agus bhuail iad a chéile: a nis ma ta, dh'ionnsuidh na creiche, a Mhoaib.

24 Agus an uair a thàinig iad gu camp Israeil, dh'éirich na h-Israelich, agus bhuail iad na Moabaich, agus theich iad rompa: ach chaidh iadsan air an aghaidh a' bualadh nam Moabach, eadhon 'n an *tìr féin*.

25 Agus leag iad sìos na bailtean[g], agus air gach mìr maith fearainn thilg gach fear a chlach, agus lìon iad e; agus dhùin iad suas gach tobar uisge[i], agus leag iad sìos gach craobh mhaith: a mhàin ann an Cir-haraset dh'fhàg iad a chlachan[k]: ach chuairtich luchd nan crann-tàbhuill e, agus bhuail iad e.

26 Agus an uair a chunnaic rìgh Mhoaib gu-n do bhuadhaich an cath air, thug e leis seachd ceud fear a tharruing claidheamh, a chum briseadh a steach gu rìgh Edoim; ach cha b'urrainn iad.

27 An sin ghabh e a cheud-ghin mic[l], a bha gu rìoghachadh 'n a àit, agus dh'iobair se e mar ìobairt-loisgte[m] air a' bhalla: agus bha corruich mhòr an aghaidh Israeil: agus dh'imich iad uaith, agus phill iad d'*an* tìr féin[n].

## CAIB. IV.

1 *Mheudaich Elisa oladh na bantraich.* 8 *Aig Sunam thug bean àraidh aoidheachd dha.* 18 *Fhuair a mac bàs, agus dh'ath-bheothaich Elisa e.* 42 *Bheathaich e ceud fear le fichead builionn.*

A NIS ghlaodh bean àraidh de mhnathan mhac nam fàidh[p] ri Elisa, ag ràdh, Fhuair d'òglach m'fhear bàs; agus tha fios agad gu-n robh eagal an Tighearn' air d'òglach: agus tha fear nam fiach[q] air teachd a thoirt mo dhithis mhac leis gu bhi 'n an tràillibh aige.

2 Agus thubhairt Elisa rithe, Ciod a ni mise air do shon? innis dhomh ciod a th'agad 's an tigh? Agus thubhairt ise, Cha-n 'eil aig do bhanoglaich ni air bith 's an tigh[a], ach soitheach olaidh.

3 An sin thubhairt esan, Falbh, iarr dhuit féin soithichean[c] 'an coingheall a muigh o d' choimhearsnaich uile, *eadhon* soithichean falamh: na dean le beagan.

4 Agus an uair a théid thu a steach, druididh tu an dorus ort féin, agus air do mhic, agus taomaidh tu anns na soithichibh sin uile[e], agus cuiridh tu an soitheach làn a leth-taobh.

5 Agus dh'fhalbh i uaith, agus dhruid i an dorus oirre féin, agus air a mic, *agus* thug iadsan *na soithichean* d'a h-ionnsuidh, agus thaom ise a mach.

6 Agus an uair a bha na soithichean làn, thubhairt i r'a mac, Thoir a m'ionnsuidh fathast soitheach. Agus thubhairt esan rithe, Cha-*n 'eil* soitheach ann tuilleadh. Agus stad an oladh.

7 An sin thàinig i agus dh'innis i *sin* do an duine le Dia: agus thubhairt esan, Falbh, reic an oladh, agus dìol d'fhiachan; agus thig féin agus do mhic beò air a' chuid eile.

8 Agus thachair air là *àraidh* gu-n deachaidh Elisa thairis gu Sunam[f], far *an robh* bean mhòr; agus chuir i impidh air aran itheadh. Agus ge b'e uair a rachadh e seachad, thionndaidheadh e stigh an sin a dh'itheadh arain.

9 Agus thubhairt ise r'a fear, Feuch a nis, tha fhios agam gur duine naomh le Dia e so[h], a tha 'gabhail seachad oirnn cho tric.

10 Deanamaid, guidheam ort[j], seòmar beag balla, agus cuireamaid da an sin leabadh, agus bòrd, agus caithir, agus coinnleir: agus an uair a thig e d'ar n-ionnsuidh, tionndaidhidh e stigh an sin.

11 Agus tharladh air là *àraidh* gu-n d' thàinig e'n sin, agus thionndaidh e steach do'n t-seòmar, agus luidh e'n sin.

12 Agus thubhairt e ri Gehasi 'òglach, Gairm air a' Bhan-Sunamaich so. Agus ghairm esan oirre, agus sheas i 'n a fhianuis.

13 Agus thubhairt e ris, Abair a nis rithe, Feuch, ghabh thu cùram d'ar taobh-ne leis a' chùram so uile[o]; ciod *a tha* ri dheanamh air do shon? an àill leat labhairt air do shon ris an rìgh, no ri ceannard an t-slòigh? Agus fhreagair ise, Am measg mo shluaigh féin *tha* mi a'm' chòmhnuidh.

14 Agus thubhairt esan, Ciod ma ta *a tha* ri dheanamh air do shon? Agus thubhairt Gehasi, Gu deimhin cha-*n 'eil* mac aice, agus *tha* a fear sean.

15 Agus thubhairt esan, Gairm oirre. Agus an uair a ghairm e oirre, sheas i anns an dorus.

16 Agus thubhairt e, Aig an àm shuidhichte so[r], a réir àm na beatha, *bithidh* mac agad a'd' ghlacaibh. Agus thubhairt

B.C. 895.

[a] 1 Ri. 17. 12
[b] Deut. 20. 19, 20
[c] caib. 3. 16 Ròm. 4. 17
[d] Ecs. 29. 39, 40
[e] Marc. 6. 37-44; 8. 5-9 Eoin 2. 7-9 Eph. 3. 20
[f] Ios. 19. 18
[g] Isa. 37. 26
[h] Mat. 5. 16
[i] Gen. 26. 15
[j] Mat. 10. 41, 42 Marc. 9. 41 Eabh. 13. 2 1 Pead. 4. 9
[k] Isa. 16. 7, 11
[l] Mic. 6. 7
[m] Am. 2. 1
[n] Isa. 37. 37
[o] Eabh. 6. 10
[p] 1 Ri. 20. 35
[q] Lebh. 25. 39 Mat. 18. 25
[r] Gen. 18. 10, 14

ise, Na *dean*, mo thighearn', a dhuine le
Dia, na dean breug do d' bhanoglaich[a].
17 Agus dh'fhàs a' bhean torrach[b], agus
rug i mac aig an àm shuidhichte sin mu'n
do labhair Elisa rithe, a réir àm na beatha.
18 Agus dh'fhàs an leanabh suas: agus
thachair air là *àraidh* gu-n deachaidh e
mach a chum 'athar, a dh'ionnsuidh nam
buanaichean.
19 Agus thubhairt e r'a athair, Mo
cheann, mo cheann? Agus thubhairt esan
ri òglach, Tog leat e dh'ionnsuidh a
mhàthar.
20 Agus thog esan leis e, agus thug e
dh'ionnsuidh a mhàthar e: agus shuidh e
air a glùinibh gu meadhon-là, agus *an sin*
dh'eug e.
21 Agus chaidh i suas, agus chuir i 'n a
luidhe e air leabaidh an duine le Dia,
agus dhruid i *an dorus* air, agus chaidh i
mach.
22 Agus ghairm i air a fear, agus thubh-
airt i, Cuir a m'ionnsuidh, guidheam ort,
aon de na h-òglaich, agus aon de na
h-asalaibh, a chum gu-n ruith mi a
dh'ionnsuidh an duine le Dia, agus gu-n
tig mi a rìs.
23 Agus thubhairt esan, C'ar son a théid
thu d'a ionnsuidh? an diugh cha-*n 'eil*
gealach nomha[g], no sàbaid *ann*. Agus
thubhairt ise, *Bithidh gach ni* gu maith.
24 An sin chuir i dìollaid air asail, agus
thubhairt i r'a h-òglach, Tarruing, agus
bi 'g imeachd: na cuir moille orm a'
marcachd[1], mur iarr mi ort.
25 Agus dh'imich i, agus thàinig i
dh'ionnsuidh an duine le Dia gu sliabh
Charmeil[m]: agus an uair a chunnaic an
duine le Dia i fa 'chomhair, thubhairt e
ri Gehasi 'òglach, Feuch, *is* i sud a'
Bhan-Sunamach.
26 Ruith a nis, guidheam ort, 'n a
coinneamh, agus abair rithe, Am *bheil*
thu féin gu maith? am bheil d'fhear gu
maith? am *bheil* an leanabh gu maith?
Agus fhreagair ise, *Tha* gu maith[o].
27 Agus an uair a thàinig i a dh'ionn-
suidh an duine le Dia chum an t-sléibh,
rug i air a chosaibh; ach thàinig Gehasi
am fagus gus a cur air falbh[p]. Agus
thubhairt an duine le Dia, Leig dhi, oir
*tha* a h-anam air a chràdh innte; agus
cheil an Tighearn' ormsa e[q], agus cha
d'innis e dhomh.
28 Agus thubhairt ise, An d'iarr mise
mac o m' thighearna? nach dubhairt mi[s],
Na meall mi?
29 An sin thubhairt e ri Gehasi, Crios-
laich do leasraidh[t], agus glac mo bhata-sa
ann ad làimh, agus bi 'g imeachd: ma
thachaireas tu air duine sam bith, na
beannaich dha[w]; agus ma bheannaicheas
duine sam bith dhuit, na freagair e a
rìs: agus cuir mo bhata[x] air aghaidh an
leinibh.
30 Agus thubhairt màthair an leinibh,
*Mar* is beò an Tighearn', agus *mar* is
beò d'anam-sa cha-n fhàg mi thu. Agus
dh'éirich e, agus lean e i.
31 Agus chaidh Gehasi air aghaidh
rompa, agus chuir e am bata air aghaidh
an leinibh; ach cha *robh* cainnt no clàist-
eachd *aige*: uime sin phill e 'n a choinn-
eamh, agus dh'innis e dha, ag ràdh, Cha-n
'eil an leanabh air dùsgadh[c].
32 Agus an uair a thàinig Elisa a steach
do'n tigh, feuch, bha an leanabh marbh,
agus 'n a luidhe air a leabaidh-san.
33 Uime sin chaidh e stigh, agus dhùin
e an dorus orra 'n an dithis[d], agus rinn e
urnuigh ris an Tighearna[e].
34 Agus chaidh e suas agus luidh e air
an leanabh, agus chuir e a bheul air a
bheul, agus a shùilean air a shùilibh, agus
a làmhan air a làmhan, agus shìn se e
féin sìos air[f], agus dh'fhàs feòil an leinibh
blàth.
35 Agus a rìs, dh'imich e anns an tigh
a null agus a nall, agus chaidh e suas,
agus shìn se e féin sìos air; agus rinn
an leanabh sreothartaich seachd uairean,
agus dh'fhosgail an leanabh a shùilean.
36 Agus ghairm e air Gehasi, agus
thubhairt e, Gairm air a' Bhan-Sunamaich
so, Agus ghairm esan oirre; agus an uair
a thàinig i stigh d'a ionnsuidh, thubhairt
esan, Tog leat do mhac.
37 Agus thàinig i agus thuit i aig a
chosaibh, agus chrom si i féin sìos gu làr,
agus thog i leatha a mac[h], agus chaidh i
mach.
38 Agus phill Elisa gu Gilgal[i]; agus
*bha* gorta 's an tìr[j], agus *bha* mic nam
fàidh[k] 'n an suidhe fa 'chomhair[l]: agus
thubhairt e r'a òglach, Cuir air a' phoit
mhòr, agus bruich brochan do mhacaibh
nam fàidh.
39 Agus chaidh aon a mach do an ach-
adh a thional luibhean, agus fhuair e
fìonain fhiadhaich, agus thionail e dhith
dearcan fiadhaich[n], làn 'fhalluinne, agus
thàinig e agus ghearr e sìos iad anns a'
phoit bhrochain; oir cha b'aithne dhoibh
iad.
40 Agus thaom iad a mach do na daoin-
ibh gu itheadh; agus an uair a bha iad
ag itheadh de'n bhrochan, ghlaodh iad,
agus thubhairt iad, Bàs anns a' phoit, a
dhuine le Dia. Agus cha b'urrainn iad
itheadh *dheth*.
41 Agus thubhairt esan, Thugaibh ma
ta min[r] *a m'ionnsuidh*. Agus thilg e
anns a' phoit *i*; agus thubhairt e, Taom
a mach air son an t-sluaigh, a chum gu-n
ith iad: agus cha robh ni air bith olc
anns a' phoit.
42 Agus thàinig duine o Bhaal-salisa[u],
agus thug e dh'ionnsuidh an duine le Dia[v]
aran de'n cheud toradh, fichead builionn
eorna, agus làn dhiasan arbhair 'n an
càithleach[2]; agus thubhairt e, Thoir do'n
t-sluagh, a chum gu-n ith iad.
43 Agus thubhairt 'fhear-frithealaidh
ris, C'ar son a chuirinn so an làthair cheud

B.C. 895.

a rann 28
b Salm 113. 9
Luc. 1. 36
c Marc. 5. 39
Eoin 11. 11
d rann 4
Mat. 6. 6
e 1 Ri. 17. 20, 21
f Gnio. 20. 10
g Air. 28. 11
h Eabh. 11. 35
1 *na dean moille air mo shon-sa ann am marcachd.*
i caib. 2. 1
j caib. 8. 1
k caib. 2. 3
l Luc. 10. 39
Gnio. 22. 3
m caib. 2. 25
Isa. 35. 2
n Isa. 5. 4
Mat. 15. 13
Eabh. 12. 15
o Lebh. 10. 3
Iob 1. 21, 22
Salm 39. 9
p Mat. 20. 31
q Gen. 18. 17
r caib. 2. 21
Ecs. 15. 25
Eoin 9. 6
s rann 16
t caib. 9. 1
u 1 Sam. 9. 4, 7
v 1 Cor. 9. 11
Gal. 6. 6
w Luc. 10. 4
x Ecs. 7. 19
Gnio. 19. 12
2 no, *'n a fhalluinn;* no, *'n a shac.*

fear[a]? Agus thubhairt esan *a rìs*, Thoir do'n t-sluagh, a chum gu-n ith iad: oir mar so tha an Tighearn' ag ràdh[b], Ithidh *iad*, agus bithidh fuigheall ann.

44 Uime sin chuir e 'n a làthair e, agus dh'ith iad, agus bha fuigheall aca, a réir focail an Tighearna.

## CAIB. V.

1 *Leighis Elisa Naaman an Sirianach o 'luibhre.* 15 *Dhiùlt Elisa tiodhlac a ghabhail uaith.* 20 *Fhuair Gehasi an tiodhlac le ceilg, agus bhuaileadh e le luibhre.*

ANIS bha Naaman[d] ceannard slòigh rìgh Shiria 'n a dhuine mòr aig a thighearn', agus urramach; a chionn leis-san gu-n d' thug an Tighearna saorsa do Shiria: bha e mar an ceudna treun ann an neart, *ach bu* lobhar e.

2 Agus chaidh na Sirianaich a mach 'n am buidhnibh, agus thug iad leo ann am braighdeanas á tìr Israeil caileag bheag; agus bha i a' feitheamh air mnaoi Naamain.

3 Agus thubhairt i r'a bana-mhaighstir, B'fhearr leam gu-m bitheadh mo thighearna maille ris an fhàidh a *tha* ann an Samaria; an sin leighiseadh e o 'luibhre e.

4 Agus chaidh esan a stigh, agus dh'innis e d'a thighearn', ag ràdh, Mar so agus mar so thubhairt a' chaileag a *tha* o thìr Israeil.

5 Agus thubhairt rìgh Shiria, Imich romhad, agus cuiridh mise litir a dh'ionnsuidh rìgh Israeil. Agus dh'imich e[l], agus thug e leis deich tàlannan airgid, agus sè mìle *bonn* òir, agus deich culaidhean eudaich.

6 Agus thug e an litir a dh'ionnsuidh rìgh Israeil, ag ràdh, A nis an uair a thig an litir so a d'ionnsuidh, feuch, chuir mi a d'ionnsuidh *leatha* Naaman mo sheirbhiseach, a chum gu-n leighis thu e o 'luibhre.

7 Agus an uair a leugh rìgh Israeil an litir[p], reub e 'eudach, agus thubhairt e, An Dia mise[q], a mharbhadh agus a dheanamh beò[r], gu-n cuireadh am *fear* so *fios* a m'ionnsuidh duine a leigheas o 'luibhre? uime sin thugaibh fainear, guidheam oirbh, agus faicibh cionnus a tha e 'g iarraidh aobhair a'm' aghaidh[t].

8 Agus an uair a chual' Elisa an duine le Dia gu-n do reub rìgh Israeil 'eudach, chuir e *fios* a dh'ionnsuidh an rìgh, ag ràdh, C'ar son a reub thu d'eudach? thigeadh e nis a m'ionnsuidh-sa, agus bithidh fios aige gu bheil fàidh ann an Israel[x].

9 Agus thàinig Naaman le 'eachaibh agus le 'charbad, agus sheas e aig dorus tighe Elisa.

10 Agus chuir Elisa teachdaire d'a ionnsuidh, ag ràdh, Imich, agus nigh thu féin seachd uairean[z] ann an Iordan[a], agus thig d'fheòil a rìs a d'ionnsuidh, agus bithidh tu glan.

B.C. 894.

[a] Luc. 9. 17; Eoin 6. 11-13
[b] Mat. 14. 20; 15. 37
[c] Eoin 4. 48
[1] no, *Amana.*
[d] Luc. 4. 27
[e] caib. 2. 12; Gen. 41. 43
[f] 1 Cor. 1. 21, 27
[g] Ese. 47. 1-9; Sech. 13. 1; 14. 8
[h] Iob 33. 25
[i] Luc. 4. 27
[j] Dan. 2. 47; 3. 29; 6. 26, 27
[k] Gen. 33. 11
[l] caib. 8. 8, 9; 1 Sam. 9. 8
[m] caib. 3. 14
[n] Gen. 14. 23; Mat. 10. 8; Gnio. 20. 33-35
[o] 1 Tes. 1. 9
[p] Isa. 37. 14
[q] Gen. 30. 2
[r] Deut. 32. 39; 1 Sam. 2. 6
[s] caib. 7. 2
[t] 1 Ri. 20. 7; Luc. 11. 54
[u] Ecs. 20. 5
[v] 2 Each. 30. 18, 19
[w] Marc. 5. 34; Luc. 7. 50
[x] 1 Ri. 18. 36, 37; Ese. 2. 5; 33. 33
[y] Hab. 2. 9; 1 Tim. 6. 9, 10
[z] Eoin 9. 7
[a] Ios. 6. 4-16

11 Ach bha fearg air Naaman, agus dh'fhalbh e roimhe, agus thubhairt e, Feuch, shaoil mi, gu cinnteach gu-n tigeadh e mach a m'ionnsuidh[c], agus gu-n seasadh e, agus gu-n gairmeadh e air ainm an Tighearn' a Dhé, agus gu-n cuireadh e a làmh air an àit, agus gu-n leighiseadh e an lobhar.

12 Nach 'eil Abana[1] agus Pharpar, aimhnichean Dhamascuis, na's fearr na uile uisgeachan Israeil? nach feud mi mi féin a nigheadh anntasan, agus a bhi glan? Agus thionndaidh e, agus dh'fhalbh e roimhe ann an corruich.

13 Agus thàinig a sheirbhisich am fagus, agus labhair iad ris, agus thubhairt iad, O athair[e], *nam* bitheadh am fàidh air iarraidh ort ni mòr a dheanamh, nach deanadh tu *e*? nach ro mhò na sin ma ta[f], 'n uair a tha e 'g ràdh riut, Nigh agus bi glan?

14 An sin chaidh e sìos[g], agus thum se e féin ann an Iordan seachd uairean, a réir focail an duine le Dia; agus thàinig 'fheòil a rìs mar fheòil leinibh bhig[h], agus ghlanadh e[i].

15 Agus phill e a dh'ionnsuidh an duine le Dia, e féin agus a chuideachd uile, agus thàinig e, agus sheas e 'n a làthair; agus thubhairt e, Feuch, a nis tha fios agam nach *'eil* Dia anns an talamh uile ach ann an Israel[j]: a nis ma ta, guidheam ort, gabh tiodhlac o[k] d' sheirbhiseach.

16 Ach thubhairt esan, *Mar* is beò an Tighearn'[m], an làthair am bheil mi a'm' sheasamh, cha ghabh mi *e*[n]. Agus chuir e impidh air *a* ghabhail, ach dhiùlt esan *e*.

17 Agus thubhairt Naaman, Nach toirear ma ta, guidheam ort do d' sheirbhiseach eire dhà mhuileid de thalamh? oir cha toir do sheirbhiseach suas á so a mach tabhartas-loisgte, no ìobairt do dhiathaibh air bith eile, ach do'n Tighearna[o].

18 Anns an ni so gu-n tugadh an Tighearna maitheanas do d' sheirbhiseach, an uair a théid mo thighearn' a steach do thigh Rimoin a dheanamh aoraidh an sin, agus a leigeas e a thaic air mo làimh-sa[s], agus a chromas mise mi féin sìos ann an tigh Rimoin: an uair a chromas mise mi féin sìos[u] ann an tigh Rimoin, gu-n tugadh an Tighearna maitheanas[v] do d' sheirbhiseach anns an ni so.

19 Agus thubhairt esan ris, Imich ann an sìth[w]. Agus dh'imich e uaith beagan astair.

20 Agus thubhairt Gehasi òglach Elisa an duine le Dia, Feuch, chaomhain mo mhaighstir Naaman an Sirianach so, a thaobh nach do ghabh *e* as a làimh *an ni* sin a thug e leis: ach *mar* is beò an Tighearna, ruithidh mise 'n a dhéigh, agus gabhaidh mi ni éigin uaith[y].

21 Agus lean Gehasi Naaman: agus an uair a chunnaic Naaman *e* a' ruith 'n a dhéigh, leum e nuas as a charbad 'n a

choinneamh, agus thubhairt e, Am *bheil* gach ni gu maith?

22 Agus thubhairt esan, *Tha gach ni* gu maith: chuir mo mhaighstir uaith mi, ag ràdh, Feuch, a nis thàinig a m'ionnsuidh dà òganach o shliabh Ephraim de mhacaibh nam fàidh: thoir dhoibh, guidheam ort, tàlann airgid, agus dà chulaidh eudaich.

23 Agus thubhairt Naaman, *Ma's* toil leat[b], gabh dà thàlann. Agus choimhéignich se e agus cheangail e dà thàlann airgid ann an dà mhàla, agus dà chulaidh eudaich, agus chuir e iad air dithis d'a òglaich; agus ghiùlain iadsan roimhe *iad*.

24 Agus an uair a thàinig e do'n dùn[1], ghabh e as an làimh *iad*, agus thaisg e anns an tigh *iad*[c]: agus leig e na daoine air falbh, agus dh'fhalbh iad.

25 Agus chaidh esan a steach, agus sheas e an làthair a mhaighstir[e], agus thubhairt Elisa ris, Cia as a thàinig *thusa*, a Ghehasi? Agus thubhairt esan, Cha deachaidh do sheirbhiseach taobh air bith.

26 Agus thubhairt esan ris, Nach deachaidh mo chridhe-sa[g] *maille riut*, an uair a phill an duine o 'charbad a'd' choinneamh? an àm so a ghabhail airgid, agus a ghabhail eudaich, agus lìosan-olaidh, agus fhìon-liosan, agus chaorach, agus buair, agus òglach, agus bhan-oglach?

27 Uime sin dlùth-leanaidh luibhre Naamain riutsa[j], agus ri d' shliochd gu bràth. Agus chaidh e mach á 'fhianuis, 'n a lobhar[l], *geal* mar shneachd.

## CAIB. VI.

1 *Thug Elisa air iarunn snàmh.* 8 *Leig e ris comhairle rìgh Shiria, agus thug e gu neo-ni i.* 11 *Chuir rìgh Shiria armailt g'a ghlacadh.* 18 *Bhuaileadh iad le doille.* 24 *Theannaich Ben-hadad Samaria.* 25 *Bhuadhaich a' ghorta 's a' bhaile.*

AGUS thubhairt mic nam fàidh[n] ri Elisa, Feuch a nis, *tha* 'n t-àit anns am bheil sinn a chòmhnuidh maille riut ro chumhann air ar son.

2 Leig dhuinn dol, guidheamaid ort, gu Iordan, agus bheir gach fear againn sail as a sin, agus ni sinn dhuinn féin an sin àite gu còmhnuidh a ghabhail ann. Agus fhreagair esan, Rachaibh.

3 Agus thubhairt aon *diubh*, Ma's i do thoil a nis[p], falbh féin maille ri d' sheirbhisich. Agus fhreagair esan, Théid mi.

4 Agus chaidh e maille riu: agus an uair a thàinig iad gu Iordan, ghearr iad sìos fiodh.

5 Ach an uair a bha aon *diubh* a' leagadh sailthe, thuit iarunn *na tuaighe* anns an uisge: agus dh'éigh e agus thubhairt e, Mo thruaigh, a mhaighstir! agus *gur* ann 'an coingheall *a bha* e.

6 Agus thubhairt an duine le Dia, C'àit an do thuit e? Agus dh'fheuch esan da an t-àit. Agus ghearr e sìos maide[a], agus thilg e 'n sin *e*, agus thug e air an iarunn snàmh.

7 Agus thubhairt e, Tog leat *e*. Agus shìn esan a mach a làmh, agus ghabh se e.

8 Agus bha rìgh Shiria a' cogadh ri Israel; agus chuir e a chomhairle r'a sheirbhisich, ag ràdh, Ann an leithid so dh'àite *bithidh* mo champ.

9 Agus chuir an duine le Dia *fios* a dh'ionnsuidh rìgh Israeil, ag ràdh, Feuch nach téid thu thairis air a' leithid so dh'àite; oir an sin tha na Sirianaich air teachd a nuas.

10 Agus chuir rìgh Israeil *daoine* a dh'ionnsuidh an àite mu'n d'innis an duine le Dia dha, agus mu'n d'thug e rabhadh dha, agus dhìon se e féin an sin[d], cha b'ann aon uair no dà uair.

11 Agus bha cridhe rìgh Shiria fo bhuaireas mòr[f] air son an ni so; agus ghairm e air a sheirbhisich, agus thubhairt e riu, Nach innis sibh dhomh cò 'n ar measg-ne *'tha* le rìgh Israeil?

12 Agus thubhairt aon d'a sheirbhisich, Cha-*n 'eil neach air bith*, a thighearn', a rìgh: ach Elisa[h] am fàidh, a *tha* ann an Israel, innsidh *esan* do rìgh Israeil na briathran a labhras tu ann ad sheòmar-leapach[i].

13 Agus thubhairt esan, Rachaibh agus seallaibh c'àit *am bheil* e, a chum gu-n cuir mi *daoine* uam, agus gu-n glac mi e[k]. Agus dh'innseadh dha, ag ràdh, Feuch, *tha* e ann an Dotan[m].

14 Uime sin chuir e eich an sin, agus carbaid, agus sluagh mòr: agus thàinig iad 's an oidhche, agus chuairtich iad am baile.

15 Agus dh'éirich seirbhiseach an duine le Dia gu moch 's a' mhaduinn, agus chaidh e mach, agus, feuch, *bha* armailt a' cuairteachadh a' bhaile, maille ri eachaibh agus ri carbadaibh; agus thubhairt 'òglach ris, Mo thruaigh, a mhaighstir! cionnus a ni sinn?

16 Agus fhreagair esan, Na bitheadh eagal ort; oir is lìonmhoire *iad* a *tha* leinne na *iadsan* a *tha* leo-san[o].

17 Agus rinn Elisa urnuigh, agus thubhairt e, A Thighearna, fosgail, guidheam ort, a shùilean, a chum gu-m faic e. Agus dh'fhosgail an Tighearna sùilean an òganaich, agus chunnaic e; agus, feuch, *bha* an sliabh làn a dh'eachaibh[q], agus a charbadaibh teine mu'n cuairt air Elisa.

18 Agus an uair a thàinig iad a nuas d'a ionnsuidh, rinn Elisa urnuigh ris an Tighearn', agus thubhairt e, Buail, guidheam ort, an sluagh so le doille. Agus bhuail e iad le doille[r], a réir focail Elisa.

19 Agus thubhairt Elisa riu[s], Cha-n i so an t-slighe, agus cha-n e so am baile;

B.C. 893.

[a] caib. 2. 21
[b] caib. 6. 3
[1] *àit àrd, tùr.*
[c] Ios. 7. 21 Isa. 29. 15
[d] 2 Each. 20. 20
[e] Ese. 33. 31
[f] Salm 48. 4, 5 Mat. 2. 3, &c.
[g] Gnà. 12. 19, 22
[h] Am. 3. 7
[i] Salm 139. 1-4 Ier. 23. 24
[j] Isa. 59. 2, 3 Hos. 10. 13
[k] Salm 37. 32, 33 Ier. 36. 26 Gnio. 23. 12-27
[l] caib. 15. 5 Air. 12. 10
[m] Gen. 37. 17
[n] caib. 4. 38
[o] 2 Each. 16. 9 32. 7, 8 Salm 55. 18 Ròm. 8. 31
[p] caib. 5. 23
[q] caib. 2. 11 Salm 34. 7 68. 17 Sech. 1. 8 6. 1-7 Tais. 19. 11, 14
[r] Gen. 19. 11
[s] 2 Sam. 16. 18

leanaibh mise, agus bheir mi sibh a dh'ionnsuidh an duine a tha sibh ag iarraidh. Ach thug e iad gu Samaria.

20 Agus an uair a thàinig iad a steach do Shamaria, thubhairt Elisa, A Thighearna, fosgail sùilean nan daoine so, chum gu-m faic iad. Agus dh'fhosgail, an Tighearn' an sùilean[c], agus chunnaic iad, agus, feuch, *bha iad* ann am meadhon Shamaria.

21 Agus thubhairt rìgh Israeil ri Elisa, an uair a chunnaic e iad, Am buail, am buail mi *iad*, 'athair?

22 Agus fhreagair esan, Cha bhuail thu *iad*: am buaileadh tu iadsan a ghlac thu 'n am braighdibh le d' chlaidheamh, agus le d' bhogha? cuir aran agus uisge fa'n comhair[f], a chum gu-n ith agus gu-n òl iad, agus gu-n téid iad a dh'ionnsuidh an tighearna féin.

23 Agus rinn e deasachadh mòr air an son; agus an uair a dh'ith agus a dh'òl iad, leig e air falbh iad, agus chaidh iad a dh'ionnsuidh an tighearn'. Agus cha d'thàinig buidhnean Shiria na's mò do thìr Israeil[h].

24 Agus 'n a dhéigh so chruinnich Benhadad rìgh Shiria 'armailt uile, agus chaidh e suas agus theannaich e Samaria.

25 Agus bha gorta mhòr ann an Samaria; agus, feuch, theannaich iad e[j], gus an robh ceann asail *air a reiceadh* air cheithir fichead *bonn* airgid, agus an ceathramh cuid de chab a dh'aolach choluman air chùig *bonnaibh* airgid.

26 Agus an uair a bha rìgh Israeil a' gabhail seachad air a' bhalla, ghlaodh bean ris, ag ràdh, Dean cabhair orm, mo thighearn' a rìgh.

27 Agus thubhairt esan, Mur dean an Tighearna cabhair ort[m], cionnus a ni mise cabhair ort? an ann á urlar an t-sabhail, no as an fhìon-amar?

28 Agus thubhairt an rìgh rithe, Ciod *a tha 'teachd* riut? Agus fhreagair ise, Thubhairt a' bhean so rium, Thoir seachad do mhac-sa[o], chum gu-n ith sinn an diugh e, agus mo mhac-sa ithidh sinn am màireach.

29 Agus bhruich sinn mo mhac-sa, agus dh'ith sinn e: agus thubhairt mise rithese air an ath là, Thoir seachad do mhacsa, chum gu-n ith sinn e: ach dh'fholaich ise a mac[p].

30 Agus an uair a chual' an rìgh briathra na mnatha, reub e 'eudach[q], agus ghabh e seachad air a' bhalla, agus dh'amhairc an sluagh, agus, feuch, *bha* sac-eudach air 'fheòil air an taobh a stigh.

31 An sin thubhairt e, Gu-n deanadh Dia mar sin riumsa, agus tuilleadh mar an ceudna[u], ma sheasas ceann Elisa mhic Shaphait air an diugh.

32 Ach *bha* Elisa 'n a shuidhe 'n a thigh, agus na seanairean[w] 'n an suidhe maille ris: agus chuir an rìgh duine uaith as a làthaireachd féin: ach mu-n d'thàinig an teachdaire d'a ionnsuidh[a] thubhairt e ris na seanairibh, Am faic sibhse mar a chuir mac so a' mhortair[b] duine a thoirt mo chinn diomsa? thugaibh an aire 'n uair a thig an teachdaire, druidibh an dorus, agus cumaibh gu daingean e aig an dorus: nach *'eil* fuaim chos a thighearna 'n a dhéigh?

33 An uair a bha e fathast a' labhairt riu, feuch, thàinig an teachdaire nuas d'a ionnsuidh: agus thubhairt e, Feuch, tha an t-òlc so o'n Tighearna[d]: c'ar son a dh'fheithinn-sa air an Tighearna na's faide[e]?

R.C. 892.

[a] 1 Ri. 14. 6
[b] 1 Ri. 18. 13, 14
[c] Luc. 24. 16, 31
[d] Iob 1. 21
[e] Salm 37. 7, 9
[f] Gnà. 25. 21, 22
Ròm. 12. 20
[g] rann. 18, 19
[h] caib. 5. 2
24. 2
[1] *uinneagan*
[i] Gen. 7. 11
Mal. 3. 10
[j] Lebh. 26. 26
Ier. 52. 6
Ese. 4. 16
[k] rann. 17, 20
[l] Lebh. 13. 46
[m] Salm 127. 1
146. 3, 5
Ier. 17. 5
[n] Est. 4. 16
Luc. 15, 17, 18
[o] Lebh. 26. 29
Deut. 28. 53-57
Isa. 49. 15
[p] 1 Ri. 3. 26
[q] 1 Ri. 21. 27
[r] caib. 19. 7
2 Sam. 5. 24
Iob 15. 21
[s] caib. 3. 22, &c.
[t] 1 Ri. 10. 29
[u] 1 Ri. 19. 2
[v] Salm 14. 5
48. 4-6
68. 12
Gnà. 21. 1
[w] Ese. 8. 1
20. 1

## CAIB. VII.

*1 Roimh-innis Elisa gu-m bitheadh mòr-phailteas ann an Samaria. 3 Thug ceathrar dhaoine a chaidh a mach do'n champ fios seachad gu-n do theich na Sirianaich. 12 Chreach rìgh Israeil agus an sluagh camp nan Sirianach.*

AN sin thubhairt Elisa, Eisdibh ri focal an Tighearna: Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Mu'n tràth so am màireach[g] *reicear* tomhas de mhìn mhìn air secel, agus dà thomhas eorna air secel, ann an geata Shamaria.

2 Agus fhreagair ceannard, air làimh an do leig an rìgh a thaic, an duine le Dia, agus thubhairt e, Feuch, *ged* dheanadh an Tighearna [1]tuil-dhorsan[i] anns na nèamhan, am feudadh an ni so 'bhi? agus thubhairt esan, Feuch, chi thusa le d' shùilibh *e*, ach cha-n ith thu dheth[k].

3 Agus bha ceathrar dhaoine air an robh an luibhre aig dol a steach a' gheata[l]; agus thubhairt iad gach fear r'a chéile, C'ar son a dh'fhanas sinn an so gus am bàsaich sinn?

4 Ma their sinn, Rachamaid a steach do 'n bhaile, *tha* a' ghorta anns a' bhaile, agus bàsaichidh sinn an sin; agus ma dh'fhanas sinn an so, bàsaichidh sinn mar an ceudna. A nis ma ta, thigibh, agus teicheamaid gu camp nan Sirianach: ma chaomhnas iad beò sinn[n], bithidh sinn beò; ach ma mharbhas iad sinn, cha-n fhaigh sinn ach am bàs.

5 Agus dh'éirich iad anns an dùthra gu dol a dh'ionnsuidh caimp nan Sirianach: agus an uair a thàinig iad gus a' chuid a b'fhaide mach de champ nan Sirianach, feuch, cha *robh* duine *air bith* an sin:

6 Oir thug an Tighearn' air feachd nan Sirianach fuaim charbad a chluinntinn[r], agus fuaim each, *eadhon* fuaim slòigh mhòir: agus thubhairt iad gach fear r'a chéile[s], Feuch, thuarasdalaich rìgh Israeil 'n ar n-aghaidh rìghrean nan Hiteach[t], agus rìghrean nan Eiphiteach, gu teachd oirnn.

7 Uime sin dh'éirich iad[v], agus theich iad anns an dùthra, agus dh'fhàg iad am bùthan, agus an eich, agus an asail, *eadhon* an camp mar *a bha* e, agus theich iad air son an anama.

8 Agus an uair a thàinig na lobhair sin
gus a' chuid a b'fhaide mach de'n champ,
chaidh iad a steach do aon bhùth, agus
dh'ith iad, agus dh'òl iad, agus thug iad
leo as a sin airgiod, agus òr, agus eudach,
agus chaidh iad agus dh'fholaich siad
*iad*; agus thàinig iad air an ais, agus
chaidh iad a steach do bhùth eile, agus
thug iad leo as a sin *mar an ceudna*,
agus chaidh iad agus dh'fholaich siad
*iad*.
9 Agus thubhairt iad gach fear r'a
chéile, Cha-*n 'eil* sinn a' deanamh gu
ceart[b]: *is* là deadh sgeoil an là so, agus
*tha* sinne 'n ar tosd[c]: ma dh'fhanas sinn
gu solus na maidne, thig olc éigin oirnn:
a nis ma ta thigibh, agus rachamaid agus
innseamaid do theaghlach an rìgh.
10 Agus thàinig iad agus ghlaodh iad
ri dorsairibh[d] a' bhaile, agus dh'innis iad
dhoibh, ag ràdh, Chaidh sinne gu camp
nan Sirianach, agus, feuch, cha *robh* duine
air bith an sin, no guth duine, ach eich
ceangailte, agus asail ceangailte, agus na
bùthan mar *a bha* iad.
11 Agus ghlaodh na dorsairean, agus
dh'innis iadsan do theaghlach an rìgh a
stigh.
12 Agus dh'éirich an rìgh anns an oidh-
che, agus thubhairt e r'a sheirbhisich,
Innsidh mi dhuibh a nis ciod a rinn na
Sirianaich oirnn: tha fios aca gu *bheil*
sinne ocrach, agus chaidh iad a mach as
a' champ gu am folach féin anns a' mhach-
air, ag ràdh, An uair a thig iad a mach
as a' bhaile, glacaidh sinn beò iad, agus
théid sinn a steach do'n bhaile.
13 Agus fhreagair aon d'a sheirbhisich,
agus thubhairt e, Gabhar a nis cùig de na
h-eachaibh a tha air am fàgail, a dh'fhan
anns *a' bhaile*, (feuch, *tha* iad mar uile
shluagh Israeil d'an do chuireadh as,)
agus cuireamaid *teachdairean* uainn agus
faiceamaid.
14 Ghabhadh uime sin dà each carbaid;
agus chuir an rìgh *teachdairean* an déigh
feachd nan Sirianach, ag ràdh, Rachaibh
agus faicibh.
15 Agus chaidh iad 'n an déigh gu ruig
Iordan, agus, feuch, bha an t-slighe uile
làn a dh'eudach, agus a shoithichibh, a
thilg na Sirianaich uatha 'n an cabhaig:
agus phill na teachdairean, agus dh'innis
iad do'n rìgh.
16 Agus chaidh an sluagh a mach, agus
chreach iad camp nan Sirianach[k]: agus
reiceadh tomhas de mhin mhìn air secel,
agus dà thomhas eorna air secel, a réir
focail an Tighearna[l].
17 Agus chuir an rìgh cùram a' gheata
air a' cheannard, air làimh an do leig e
a thaic: agus shaltair an sluagh air anns
a' gheata, agus dh'eug e, mar a thubhairt
an duine le Dia[p], a labhair an uair a
thàinig an rìgh a nuas d'a ionnsuidh.
18 Agus thachair e, mar a labhair an
duine le Dia ris an rìgh[q], ag ràdh, Bithidh

R.C. 892.

[a] Air. 20. 12; Ier. 17. 5, 6; Eabh. 3. 19
[b] Lebh. 19. 18; Gnà. 11. 26
[c] Est. 4. 14
[d] 2 Sam. 18. 26
[e] caib. 4. 18, &c.
[f] Salm 105. 16; Hag. 1. 11
[g] Gen. 41. 27
[h] caib. 5. 20, 27
[i] Mat. 2. 8; Luc. 9. 9; 23. 8; Eoin 9. 27
[j] caib. 4. 35
[k] Salm 68. 12; Isa. 33. 1, 4, 23
[l] rann 1
[m] 1 Ri. 19. 15
[n] 1 Ri. 14. 3
[o] caib. 1. 2, 6
[p] rann 2
[q] Gen. 18. 14; Air. 11. 23; 23. 19

dà thomhas eorna air secel, agus tomhas
de mhin mhìn air secel, mu an tràth so am
màireach ann an geata Shamaria:
19 Agus fhreagair an ceannard sin an
duine le Dia, agus thubhairt e, Feuch a
nis, *ged* dheanadh an Tighearna tuil-
dhorsan anns na nèamhan, am feudadh
a' leithid so de ni a bhi? agus thubhairt
esan, Feuch, chi thu le d' shùilibh e, ach
cha-n ith thu dheth[a].
20 Eadhon mar sin thachair e dha: oir
shaltair an sluagh air anns a' gheata, agus
dh'eug e.

## CAIB. VIII.

*3 Phill a' Bhan-Sunamach á tìr nam Philist-
each. 10 Thug Elisa fios do Hasael gu-m
faigheadh Ben-hadad bàs, agus gu-m bitheadh
e féin 'n a rìgh air Siria. 20 Rinn Edom
agus Libnah ceannairc an aghaidh Iudah.
23 Rìghich Ahasiah 'an àit Iehoraim.*

AN sin labhair Elisa ris a' mhnaoi,
d'an d'ath-bheothaich e a mac[e], ag
ràdh, Eirich, agus imich thusa agus do
theaghlach, agus falbh air chuairt ge b'e
àit am feud thu 'bhi air chuairt: oir
ghairm an Tighearn' air gorta[f], agus mar
an ceudna thig i air an tìr ré sheachd
bliadhna[g].
2 Agus dh'éirich a' bhean, agus rinn i a
réir focail an duine le Dia: agus dh'fhalbh
i féin agus a teaghlach, agus bha i air
chuairt ann an tìr nam Philisteach ré
sheachd bliadhna.
3 Agus aig ceann nan seachd bliadhna
phill a' bhean á tìr nam Philisteach: agus
chaidh i mach a ghairm air an rìgh air
son a tighe, agus air son a fearainn.
4 Agus labhair an rìgh ri Gehasi[h], òglach
an duine le Dia, ag ràdh, Innis dhomh[i],
guidheam ort, na nithe mòra uile a rinn
Elisa.
5 Agus an uair a bha e ag innseadh do
an rìgh mar a dh'ath-bheothaich e *neach*
a bha marbh[j], feuch, ghlaodh a' bhean,
d'an d'ath-bheothaich e a mac, ris an rìgh
air son a tighe, agus air son a fearainn.
Agus thubhairt Gehasi, Mo thighearn', a
rìgh, so a' bhean, agus so a mac, a dh'ath-
bheothaich Elisa.
6 Agus an uair a dh'fheòraich an rìgh
de'n mhnaoi, dh'innis i dha. Agus dh'or-
duich an rìgh dhi maor àraidh, ag ràdh,
Thoir air ais gach *ni* 'bu leatha, agus uile
thoradh an fhearainn, o'n là a dh'fhàg i
an tìr, eadhon gus a nis.
7 Agus thàinig Elisa gu Damascus;
agus *bha* Ben-hadad rìgh Shiria tinn:
agus dh'innseadh dha, ag ràdh, Thàinig
an duine le Dia an so.
8 Agus thubhairt an rìgh ri Hasael[m],
Gabh ann ad làimh tiodhlac[n], agus falbh
an coinneamh an duine le Dia, agus fios-
raich de'n Tighearna leis ag ràdh[o], An tig
mi beò o an tinneas so?
9 Agus dh'fhalbh Hasael 'n a choinn-
eamh, agus ghabh e tiodhlac 'n a làimh,
eadhon *de* gach ni maith *a bha* ann an

Damascus, eire dhà fhichead càmhal:
agus thàinig e, agus sheas e 'n a làthair,
agus thubhairt e, Chuir do mhac Ben-
hadad, rìgh Shiria, mise a d'ionnsuidh,
ag ràdh, An tig mi beò o'n tinneas
so?
10 Agus thubhairt Elisa ris, Falbh,
abair ris, Feudaidh tu gun teagamh
teachd uaith[c]: gidheadh, nochd an Tigh-
earna dhomhsa gu-m faigh e gu cinnteach
bàs[e].
11 Agus shocraich e a ghnùis gu seas-
mhach, gus an robh nàire air: agus ghuil
an duine le Dia[f].
12 Agus thubhairt Hasael, C'ar son *a*
*tha* mo thighearn' a' gul? Agus fhreagair
esan, A chionn gu bheil fios agam air an
olc a ni thusa do chloinn Israeil[g]: an
daingneacha làidir cuiridh tu ri theine,
agus an daoine òga marbhaidh tu leis a'
chlaidheamh, agus an clann bheag bruth-
aidh tu[h], agus am mnathan torrach
reubaidh tu suas[i].
13 Agus thubhairt Hasael, Ach ciod, an
cù do sheirbhiseach[j], gu-n deanadh e an
ni mòr so? Agus fhreagair Elisa, Nochd
an Tighearna dhomhsa[l] *gu-m bi* thu a'd'
rìgh air Siria.
14 Agus dh'fhalbh e o Elisa, agus
thàinig e dh'ionnsuidh a thighearn', a
thubhairt ris, Ciod a thubhairt Elisa riut?
Agus fhreagair esan, Dh' innis e dhomh
*gu-n* tig thu gu cinnteach *o'n tinneas*
*so*[m].
15 Agus air an là màireach[n] ghabh e
eudach tiugh, agus thum e ann an uisge
*e*, agus sgaoil e air 'aghaidh e, air chor as
gu-n d'fhuair e bàs: agus rìghich Hasael
'n a àit.
16 Agus anns a' chùigeamh bliadhna
de Ioram mac Ahaib, rìgh Israeil, thòisich
Iehoram[p], mac Iehosaphait rìgh Iudah,
air rìoghachadh.
17 Dà bhliadhna dheug 'ar fhichead a
dh'aois bha e 'n uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e ochd bliadhna ann
an Ierusalem.
18 Agus ghluais e ann an slighe rìgh-
rean Israeil[s], mar a rinn tigh Ahaib; oir
bha nighean Ahaib 'n a mnaoi aige[u]:
agus rinn e olc ann an sùilibh an Tigh-
earna.
19 Gidheadh cha b'àill leis an Tigh-
earn' Iudah a sgrios[v], air sgàth Dhaibhidh
'òglaich, mar a gheall e dha[x] solus[3] a
thabhairt da féin agus d'a mhacaibh an
còmhnuidh.
20 'N a làithibh-san dh'éirich Edom o
*bhi* fo làimh Iudah[a], agus rinn iad rìgh os
an ceann féin[b].
21 Agus chaidh Ioram thairis gu Sair,
agus na carbadan uile maille ris; agus
dh'éirich e 's an oidhche, agus bhuail e na
h-Edomaich a bha mu'n cuairt air, agus
ceannarda nan carbad: agus theich an
sluagh d'am bùthan.
22 Gidheadh dh'éirich Edom o *bhi* fo

R.C. 884.

[a] rann 20
[b] Ios. 21. 13
[c] 1 Ri. 22. 15
[1] *theirear Asariah ris, 2 Each. 22. 6, agus Iehoahas, 2 Each. 21. 17; 25. 23.*
[d] 2 Each. 22. 1, &c.
[e] rann 15
[f] Luc. 19. 41
[g] caib. 10. 32
12. 17
13. 3, 7
[2] no, *ogha, rann 18.*
[h] Salm 137. 8, 9
Am. 1. 3-5
[i] caib. 15. 16
Hos. 13. 16
Am. 1. 13
[j] 1 Sam. 17. 43
[k] caib. 9. 15
[l] 1 Ri. 19. 15
[m] rann 10
[n] Mic. 2. 1
[o] caib. 9. 16
[p] 2 Each. 21. 5, &c.
[q] 1 Ri. 20. 35
[r] caib. 4. 29
Ier. 1. 17
[s] 1 Ri. 22. 52, 53
[t] caib. 8. 28
[u] rann 26
[v] Ier. 33. 25, 26
Hos. 11. 9
[w] rann. 5, 11
[x] 2 Sam. 7. 13
1 Ri. 11. 36
15. 4
Salm 132. 17
[3] *lòchran.*
[4] *seòmar ann an seòmar.*
[y] 1 Ri. 19. 16
[z] 1 Sam. 10. 1
[a] Gen. 27. 40
[b] Mat. 2. 8
Luc. 9. 9
23. 8
Eoin 9. 27
[5] *tha gnothuch agam riut.*

làimh Iudah gus an là 'n diugh[a]: agus
dh'éirich Libnah 's an àm cheudna[b].
23 Agus a' chuid eile de ghniomhar-
aibh Ioraim, agus gach *ni* a rinn e, nach
*'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachd-
raidh rìghrean Iudah?
24 Agus choidil Ioram maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaiceadh e maille r'a
aithrichibh ann am baile Dhaibhidh:
agus rìghich Ahasiah[1] a mhac[d] 'n a àit.
25 Anns an dara bliadhna deug de
Ioram mac Ahaib, rìgh Israeil, thòisich
Ahasiah mac Iehoraim, rìgh Iudah, air
rìoghachadh.
26 Dà bhliadhna 'ar fhichead a dh'aois
*bha* Ahasiah an uair a thòisich e air
rìoghachadh, agus rìghich e aon bhliadh-
na ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a
mhàthar Ataliah, nighean[2] Omri rìgh
Israeil.
27 Agus ghluais e ann an slighe tighe
Ahaib, agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearna, mar *a rinn* tigh Ahaib: oir
*bu* chliamhuin do thigh Ahaib e.
28 Agus chaidh e maille ri Ioram[k] mac
Ahaib, gu cogadh an aghaidh Hasaeil
rìgh Shiria ann an Ramot-gilead; agus
lot na Sirianaich Ioram.
29 Agus chaidh rìgh Ioram air ais gu
bhi air a leigheas ann an Iesreel o na
lotaibh a thug na Sirianaich dha ann an
Ramot, an uair a chog e an aghaidh Ha-
saeil rìgh Shiria: agus chaidh Ahasiah
mac Iehoraim, rìgh Iudah, sìos a dh'fhaic-
inn Ioraim[o] mhic Ahaib ann an Iesreel,
a chionn gu-*n robh* e tinn.

## CAIB. IX.

*1 Chuir Elisa fàidh gu Ramot-gilead a dh'ungadh Iehu. 11 Rinneadh Iehu 'n a rìgh le ceannardaibh an t-slòigh. 24 Mharbh e Iehoram agus Ahasiah. 30 Thilg caillteanaich Iesebel a nuas o uinneig, agus dh'ith na madraidh a feòil a réir focail an fhàidh Eliah.*

AGUS ghairm Elisa[q] am fàidh air aon
de mhacaibh nam fàidh, agus thubh-
airt e ris, Crioslaich do leasraidh[r], agus
gabh an corn olaidh so ann ad làimh,
agus imich gu Ramot-gilead[t].
2 Agus an uair a thig thu 'n sin, seall-
aidh tu an sin air son Iehu mhic Ieho-
saphait, mhic Nimsi; agus théid thu a
stigh, agus bheir thu air éirigh suas o
mheasg a bhràithrean[w], agus bheir thu e
do sheòmar cùil[4]:
3 Agus gabhaidh tu an corn olaidh[y],
agus taomaidh tu air a cheann *e*[z], agus
their thu, Mar so tha an Tighearn' ag
ràdh, Dh'ung mi thu a'd' rìgh air Israel;
an sin fosgailidh tu an dorus, agus teichidh
tu, agus cha-n fhan thu.
4 Agus dh'imich an t-òganach, am
fàidh, gu Ramot-gilead.
5 Agus an uair a thàinig e, feuch, *bha*
ceannardan an t-slòigh 'n an suidhe; agus
thubhairt e, Tha ni agam ri ràdh riut[5], a
cheannaird. Agus thubhairt Iehu, Cò

ris dhinn uile? Agus thubhairt esan,
Riutsa a cheannaird.
6 Agus dh'éirich e, agus chaidh e steach
do'n tigh, agus thaom e an oladh air a
cheann, agus thubhairt e ris, Mar so tha
an Tighearna Dia Israeil ag ràdh[a], Dh'ung
mi thusa a'd' rìgh air sluagh an Tighearn',
*eadhon* air Israel[b].
7 Agus buailidh tu tigh Ahaib do
thighearn[c], agus dìolaidh mise fuil mo
sheirbhiseach na fàidhean[d], agus fuil uile
sheirbhiseach an Tighearn', air làimh
Iesebeil.
8 Agus sgriosar tigh Ahaib uile, agus
gearraidh mi as o Ahab esan a ni uisge ri
balla[e], agus esan a dhruidear suas[f] agus
a dh'fhàgar ann an Israel.
9 Agus ni mi tigh Ahaib mar thigh
Ieroboaim[h] mhic Nebait, agus mar thigh
Bhaasa mhic Ahiah[i].
10 Agus ithidh na madraidh Iesebel[j]
ann an cuibhrionn Iesreeil, agus cha *bhi*
*neach air bith ann* a dh'adhlaiceas *i*.
Agus dh'fhosgail e an dorus, agus theich e.
11 An sin thàinig Iehu a mach a dh'ionn-
suidh sheirbhiseach a thighearn', agus
thubhairt iad ris, Am *bheil* gach ni gu
maith? c'ar son a thàinig am *fear* cuth-
aich so a d'ionnsuidh? Agus thubhairt
esan riu, Is aithne dhuibh an duine, agus
a chainnt.
12 Agus thubhairt iadsan, *Is* breug *e*;
innis dhuinn a nis. Agus thubhairt esan,
Mar so agus mar so labhair e rium, ag
ràdh, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh[m],
Dh'ung mi thu a'd' rìgh air Israel.
13 An sinn rinn iad cabhag, agus ghabh
iad gach fear dhiubh 'fhalluinn[n], agus
chuir iad gach aon foidhe *i* air mullach na
staidhreach, agus shéid iad le trompaid[o],
agus thubhairt iad, Is e Iehu an rìgh[2].
14 Uime sin rinn Iehu mac Iehosaphait,
mhic Nimsi, ceannairc[3] an aghaidh Ior-
aim: (a nis bha Ioram a' gleidheadh
Ramot-gilead, e féin agus Israel uile, an
aghaidh Hasaeil rìgh Shiria:
15 Ach phill rìgh Ioram gu bhi air a
leigheas ann an Iesreel o na lotaibh[q] a
thug na Sirianaich dha, 'n uair a chog e
ri Hasael rìgh Shiria.) Agus thubhairt
Iehu, Ma's e 'ur toil e, na rachadh neach
air bith a mach, agus na teicheadh e as
a' bhaile, gu dol *g'a* innseadh ann an
Iesreel.
16 Agus mharcaich Iehu ann an carbad,
agus chaidh e gu Iesreel; oir *bha* Ioram
'n a luidhe an sin: agus thàinig Ahasiah
rìgh Iudah a nuas a dh'fhaicinn Ioraim.
17 Agus sheas fear-faire[t] air an tùr ann
an Iesreel, agus chunnaic e buidheann
Iehu 'n uair a bha e a' teachd, agus thubh-
airt e, *Tha* mi 'faicinn buidhne. Agus
thubhairt Ioram, Gabh marcach, agus
cuir 'n an coinneamh *e*, agus abradh e,
An sìth *a th'ann*[v]?
18 Agus chaidh fear a' marcachd air
each 'n a choinneamh, agus thubhairt e,

R.C. 884.

[a] 2 Each. 22. 7
[b] Salm 75. 6
Dan. 2. 21
4. 17, 32
5. 20, 21
[c] Luc. 18. 7, 8
Tais. 6. 9, 10
[d] 1 Ri. 18. 4
21. 15, 21
[e] 1 Ri. 14. 10
[f] Deut. 32. 36
[g] Hab. 1. 6
[1] *beartaich.*
[h] 1 Ri. 15. 29
[i] 1 Ri. 16. 5, 11
[j] rann. 35, 36
1 Ri. 21. 23
[k] Isa. 48. 22
[l] Tais. 2. 20-23
[m] rann 6
[n] Mat. 21. 6
[o] 2 Sam. 15. 10
[2] *tha Iehu a' rìoghachadh.*
[3] *comh-fheall.*
[p] 1 Ri. 21. 29
[q] caib. 8. 28, 29
[r] 1 Ri. 21. 19
[s] Ios. 7. 11
Bre. 1. 27
2 Each. 22. 9
[t] 2 Sam. 18. 24
Isa. 21. 6, &c.
[u] caib. 8. 25
2 Each. 22. 1, 2
[v] 1 Sam. 16. 4
17. 22
1 Ri. 2. 13

Mar so tha an rìgh ag ràdh, An sìth *a*
*th'ann*? Agus thubhairt Iehu, Ciod do
ghnothuch-sa ri sìth? tionndaidh air mo
chùlaobh. Agus dh'innis am fear-faire,
ag ràdh, Thàinig an teachdaire d'an ionn-
suidh, ach cha-n 'eil e 'tighinn air ais.
19 Agus chuir e uaith fear eile a' marc-
achd air each, agus thàinig e d'an ionn-
suidh, agus thubhairt e, Mar so tha an
rìgh ag ràdh, An sìth *a th'ann*? Agus
fhreagair Iehu, Ciod do ghnothuch-sa ri
sìth? tionndaidh air mo chùlaobh.
20 Agus dh'innis am fear-faire, ag ràdh,
Thàinig e eadhon d'an ionnsuidh, agus
cha-n 'eil e 'teachd air ais: agus tha an
siubhal cosmhuil ri siubhal Iehu mhic
Nimsi; oir tha e a' siubhal gu dian[g].
21 Agus thubhairt Ioram, Ulluich[1].
Agus dh'ulluich e a charbad. Agus
chaidh Ioram rìgh Israeil, agus Ahasiah
rìgh Iudah, a mach, gach fear dhiubh
'n a charbad, agus chaidh iad a mach an
coinneamh Iehu, agus thachair iad air
ann an cuibhrionn Naboit an Iesreelich.
22 Agus an uair a chunnaic Ioram Iehu,
thubhairt e, An sìth *a th'ann*, a Iehu?
Agus thubhairt esan, Ciod an t-sìth[k],
fhad 's *a bhitheas* strìopachas Iesebeil do
mhàthar[l], agus a druidheachdan cho
lìonmhor?
23 An sin thionndaidh Ioram a làmhan
agus theich e, agus thubhairt e ri Ahasiah,
*Tha* foill ann, O Ahasiah.
24 Agus tharruing Iehu bogha le 'uile
neart, agus bhuail e Ioram eadar a ghaird-
eana, agus chaidh an t-saighead a mach
troimh a chridhe, agus chrom e sìos 'n a
charbad.
25 An sin thubhairt *Iehu* ri Bidcar a
cheannard, Tog *agus* tilg e ann an cuibh-
rionn fearainn Naboit an Iesreelich: oir
is cuimhe leam, an uair a bha mise agus
thusa a' marcachd cuideachd an déigh
Ahaib 'athar, gu-n do chuir an Tighearn'
an eallach so air[p];
26 Gu cinnteach chunnaic mi an dé fuil
Naboit, agus fuil a mhac, ars' an Tigh-
earn', agus dìolaidh mi ort anns a' chuibh-
rionn[r] so, ars' an Tighearn'. A nis ma ta
tog *agus* tilg e anns a' chuibhrionn *fhear-*
*ainn*, a réir focail an Tighearna.
27 Agus an uair a chunnaic Ahasiah
rìgh Iudah *so*, theich e rathad tighe an
liosa: agus lean Iehu 'n a dhéigh, agus
thubhairt e, Buailibh esan mar an ceudna
'n *a* charbad. *Agus bhuail iad e* aig
uchdaich Ghuir, a *tha* làimh ri Ibleam:
agus theich e gu Megido[s], agus fhuair e
bàs an sin.
28 Agus thug a sheirbhisich leo e ann
an carbad gu Ierusalem, agus dh'adhlaic
iad e 'n a àit-adhlacaidh, maille r'a aith-
richibh ann am baile Dhaibhidh.
29 Agus anns an aon bhliadhna deug[u]
de Ioram mac Ahaib, thòisich Ahasiah
air rìoghachadh os ceann Iudah.
30 Agus an uair a thàinig Iehu gu Ies-

reel, chuala Iesebel *e*; agus chuir i dath
mu a sùilibh, agus sgeadaich i a ceann,
agus dh'amhairc i mach air uinneig.
31 Agus an uair a bha Iehu a' teachd a
stigh air a' gheata, thubhairt i, An *robh*
sìth aig Simri[a], a mharbh a thighearna?
32 Agus thog esan 'aghaidh suas a
dh'ionnsuidh na h-uinneig, agus thubh-
airt e, Cò *tha* leamsa, cò? agus dh'amhairc
dithis *no* triuir de chaillteanaich a mach
air.
33 Agus thubhairt e, Tilgibh a nuas i.
Agus thilg iadsan sìos i; agus chrath-
adh *cuid* d' a fuil air a' bhalla, agus air
na h-eachaibh, agus shaltair iad fo an
cosaibh i.
34 Agus chaidh e stigh, agus dh'ith agus
dh'òl e, agus thubhairt e, Rachaibh a nis
a dh'fhaicinn na mnatha mallaichte sin,
agus adhlaicibh i; oir *is* nighean rìgh i[e].
35 Agus chaidh iad g'a h-adhlacadh,
ach cha d'fhuair iad dith ach an claig-
ionn[f], agus na cosan, agus basan *a*
làmh.
36 Agus phill iad, agus dh'innis iad da:
agus thubhairt esan, *Is* e so focal an Tigh-
earn', a labhair e le làimh 'òglaich Eliah
an Tisbithich, ag ràdh, Ann an cuibh-
rionn Iesreeil[h], ithidh na madraidh feòil
Iesebeil:
37 Agus bithidh closach Iesebeil mar
aolach[k] air aghaidh an fhearainn ann an
cuibhrionn Iesreeil, *air chor* as nach abair
iad, *Is i* so Iesebel.

## CAIB. X.

*1 Chuir Iehu mic Ahaib gu bàs. 12 Air a shlighe gu Samaria mharbh e bràithrean Ahasiah. 18 Le a sheòltachd sgrios e uile luchd-aoraidh Bhaail, agus loisg e an dealbhan. 32 Bhuail Hasael Israel. 34 Fhuair Iehu bàs, agus rìghich Iehoahas 'n a àit.*

AGUS *bha* aig Ahab deich agus tri
fichead mac ann an Samaria. Agus
sgrìobh Iehu litrichean, agus chuir e do
Shamaria *iad*, a dh'ionnsuidh uachdaran
Iesreeil, a dh'ionnsuidh nan seanair, agus
d'an ionnsuidh-san a thog *clann* Ahaib,
ag ràdh,
2 A nis an uair a thig an litir so d'ur
n-ionnsuidh, o tha mic 'ur tighearna
maille ribh, agus carbaid agaibh, agus
eich, agus baile daingnichte, agus airm,
3 Amhaircibh a mach eadhon air a
shon-san a's fearr agus a's iomchuidh de
mhacaibh 'ur tighearn', agus cuiribh e air
rìgh-chaithir 'athar, agus cogaibh air son
tighe 'ur tighearn'.
4 Ach bha eagal ro mhòr orra-san, agus
thubhairt iad, Feuch, cha do sheas dà rìgh
roimhe[s], agus cionnus a sheasas sinne?
5 Agus chuir *esan* a *bha* os ceann an
tighe, agus *esan* a *bha* os ceann a' bhaile,
agus na seanairean, agus iadsan a thog
*a' chlann, teachdairean* gu Iehu, ag ràdh,
*Is* sinne do sheirbhisich[u], agus ni'sinn gach
*ni* a dh'iarras tu oirnn; cha dean sinn
rìgh air bith: an *ni a tha* taitneach a'd'
shùilibh-sa, dean *e*.
6 Agus sgrìobh e d'an ionnsuidh litir an
dara uair, ag radh, Ma's leamsa sibh[1],
agus *ma* dh'éisdeas sibh ri m' ghuth,
gabhaibh cinn mhac 'ur tighearn', agus
thigibh a m'ionnsuidh-sa mu'n tràth so
am màireach gu Iesreel: (a nis *bha* mic
an rìgh, deich agus tri fichead fear, maille
ri daoinibh mòra a' bhaile a thog iad.)
7 Agus an uair a thàinig an litir d'an
ionnsuidh, ghabh iad mic an rìgh, agus
mharbh iad[b] deich agus tri fichead fear[c],
agus chuir iad an cinn ann am bascaid-
ibh[d], agus chuir iad d'a ionnsuidh *iad* gu
Iesreel.
8 Agus thàinig teachdair', agus dh'innis
e dha, ag ràdh, Thug iad leo cinn mhac
an rìgh. Agus thubhairt esan, Cuiribh
iad 'n an dà dhùn aig dol a stigh a' gheata
gu maduinn.
9 Agus anns a' mhaduinn chaidh e
mach agus sheas e, agus thubhairt e ris
an t-sluagh uile, Tha sibhse ionraic:
feuch, rinn mise ceannairc an aghaidh
mo thighearn'[g], agus mharbh mi *e*; ach
cò bhuail iad so uile?
10 Bitheadh fios agaibh a nis, nach tuit
*lide* de fhocal an Tighearna gu làr[i], a
labhair an Tighearna mu thigh[j] Ahaib;
oir rinn an Tighearn' an *ni sin* a labhair
e le làimh a sheirbhisich Eliah.
11 Mar sin bhuail Iehu iadsan uile a
mhair de thigh Ahaib ann an Iesreel,
agus a dhaoine mòra uile, agus a luchd-
dàimh[l], agus a shagairt, gus nach d'fhàg
e duine beò aige[m].
12 Agus dh'éirich e, agus dh'imich e,
agus chaidh e do Shamaria. Agus an
uair *a bha* e aig tigh-bearraidh nam
buachaillean air an t-slighe,
13 Thachair Iehu air bràithribh Ahasiah
rìgh Iudah, agus thubhairt e, Cò sibhse?
Agus thubhairt iadsan, *Is* sinne bràith-
rean Ahasiah, agus tha sinn a' dol sìos a
chur fàilte air cloinn an rìgh, agus air
cloinn na ban-righinn.
14 Agus thubhairt esan, Glacaibh beò
iad[n]. Agus ghlac iad beò iad[o], agus
mharbh siad iad aig slochd an tigh-
bhearraidh, dà fhichead agus dithis fhear;
agus cha d'fhàg e duine *beò* dhiubh.
15 Agus an uair a dh'fhalbh e as a sin,
thachair e air Iehonadab[p] mac Rechaib[q]
*a' teachd* 'n a choinneamh; agus chuir e
fàilte air, agus thubhairt e ris, Am bheil
do chridhe-sa dìreach, mar *a tha* mo
chridhe-sa le d' chridhe-sa? Agus thubh-
airt Iehonadab, Tha. Ma tha, *ars' esan*,
thoir *dhomh* do làmh[r]. Agus thug e dha
a làmh, agus thog e suas e d'a ionnsuidh
do'n charbad.
16 Agus thubhairt e, Thig maille rium-
sa, agus faic m'eud air son an Tighearn'[t].
Agus thug e air marcachd 'n a charbad.
17 Agus thàinig e do Shamaria, agus
bhuail e iadsan uile a mhair de Ahab[v] ann

B.C. 884.

1 *ma tha sibh leam-sa.*
a 1 Ri. 16. 9-20
b 1 Ri. 21. 21
c Bre. 9. 5, &c.
d Mat. 14. 8, 11
e 1 Ri. 16. 31
f Ecl. 6. 3 Isa. 14. 18-20 Ier. 22. 19 36. 30
g caib. 9. 14, 24
h 1 Ri. 21. 23
i 1 Sam. 3. 19 Ier. 44. 28, 29
j 1 Ri. 21. 19, &c.
k Isa. 83. 10 Ier. 8. 2 16. 4
l Salm 125. 5 Gnà. 13. 20
m 1 Ri. 14. 10
n 1 Ri. 20. 18
o 2 Each. 22. 8
p Ier. 35. 6, &c.
q 1 Each. 2. 55
r Esr. 10. 19
s caib. 9. 24, 27
t 1 Ri. 19. 10 Gnà. 27. 2 Ese. 33. 31 Mat. 6. 2, 5
u 1 Ri. 20. 4, 32
v caib. 9. 8

an Samaria, gus an do sgrios se e, a réir
focail an Tighearn', a labhair e ri Eliah[b].
18 Agus chruinnich Iehu an sluagh uile,
agus thubhairt e riu, Rinn Ahab beagan
seirbhis do Bhaal[d], *ach* ni Iehu mòran
seirbhis dha.
19 A nis ma ta gairmibh a m'ionnsuidh-
sa fàidhean Bhaail[f] uile, a sheirbhisich
uile, agus a shagairt uile; na bitheadh
duine dhiubh air chall; oir *tha* ìobairt
mhòr agam *r'a deanamh* do Bhaal: ge
b'e neach a bhitheas air chall, cha mhair e
beò. Ach rinn Iehu so ann an seòltachd[h],
a chum gu-n sgriosadh e luchd-aoraidh
Bhaail.
20 Agus thubhairt Iehu, Gairmibh féill
naomh do Bhaal. Agus ghairm iad *i*.
21 Agus chuir Iehu *fios* air feadh Israeil
uile, agus thàinig uile luchd-aoraidh
Bhaail; cha d'fhàgadh duine dhiubh
nach d' thàinig: ach chaidh iad a steach
do thigh Bhaail[k], agus lìonadh tigh
Bhaail o cheann gu ceann.
22 Agus thubhairt e ris-san a *bha* os
ceann seòmair nan culaidh, Thoir a mach
culaidhean do uile luchd-aoraidh Bhaail.
Agus thug e mach dhoibh culaidhean.
23 Agus chaidh Iehu agus Iehonadab[l]
mac Rechaib a steach do thigh Bhaail,
agus thubhairt e ri luchd-aoraidh Bhaail,
Rannsaichibh agus faicibh nach bi an so
maille ribh *neach air bith* de sheirbhisich
an Tighearn', ach luchd-aoraidh Bhaail a
mhàin[m].
24 Agus an uair a chaidh iad a steach a
thoirt suas ìobairtean agus thabhartas-
loisgte, shuidhich Iehu ceithir fichead
fear leis a muigh, agus thubhairt e, *Ma*
théid fear air bith as de na daoinibh a
thug mise thairis d'ur làimh, théid anam
an neach *a leigeas as e* air son 'anama-
san[o].
25 Agus co luath as a chuir e crìoch air
an ìobairt-loisgte ìobradh, thubhairt Iehu
ris an fhreiceadan, agus ris na ceannard-
aibh, Rachaibh a steach, buailibh iad[p], na
tigeadh duine dhiubh mach. Agus bhuail
siad iad le faobhar a' chlaidheimh, agus
thilg am freiceadan agus na ceannardan
a mach *iad*; agus chaidh iad gu baile
tighe Bhaail.
26 Agus thug iad a mach na dealbhan[q]
á tigh Bhaail, agus loisg siad iad[s].
27 Agus bhris iad sìos dealbh Bhaail,
agus bhris iad sìos tigh Bhaail, agus rinn
iad e 'n a thigh-salchair[t] gus an là an
diugh.
28 Mar so sgrios Iehu Baal a mach á
Israel.
29 Gidheadh ri peacaidhean Ieroboaim
mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh,
cha do dhealaich Iehu, *eadhon ris* na
laoigh òir[u] a *bha* ann am Bet-el, agus a
*bha* ann an Dan.
30 Agus thubhairt an Tighearna ri Iehu,
A chionn gu-n do rinn thu gu maith *anns*
*an ni sin* a dheanamh *a tha* ceart ann am

R.C. 884.

[a] Ese. 29. 18-20
[b] 1 Ri. 21. 21
[c] rann 35
caib. 13. 1, 10
14. 23
15. 8-12
[d] 1 Ri. 16. 31, 32
[e] Eoin 4. 24
[f] 1 Ri. 22. 6
[g] 1 Ri. 14. 16
[h] Iob 13. 7
Gnà. 29. 5
[i] caib. 8. 12
[j] Am. 1. 3
[k] caib. 9. 24, 27
[l] rann 15
[m] Mat. 13. 30, 41
25. 32, 33
[n] 2 Each. 22. 10
[o] 1 Ri. 20. 39
[1] no, *Iehoas.*
[p] Ecs. 32. 27
Deut. 13. 6-11
Ese. 9. 5-7
[q] 1 Ri. 14. 23
[r] 2 Each. 23. 1, &c.
[s] 2 Sam. 5. 21
1 Ri. 15. 13
[t] Esr. 6. 11
Dan. 2. 5
3. 29
[u] 1 Ri. 12. 28, 29
[v] caib. 16. 18

shùilibh-sa[a], *agus* gu-n d'rinn thu ri tigh
Ahaib a réir gach *ni* a *bha* ann am chridhe-
sa, suidhidh do mhic de'n cheathramh
*ginealach*[c] air rìgh-chaithir Israeil.
31 Ach cha d'thug Iehu an aire air
imeachd ann an lagh an Tighearna Dé
Israeil le 'uile chridhe[e]; *oir* cha do dheal-
aich e ri peacaidhean Ieroboaim[g], a thug
air Israel peacachadh.
32 Anns na làithibh sin thòisich an
Tighearn' air Israel a ghearradh goirid:
agus bhuail Hasael iad ann an uile chrìoch-
aibh Israeil[i];
33 O Iordan a làimh na h-àirde 'n ear,
fearann Ghilead uile, na Gadaich, agus
na Reubenich, agus na Manasaich, o
Aroer, (a *tha* làimh ri sruth Arnoin,)
eadhon Gilead[j] agus Basan.
34 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iehu, agus gach *ni* a rinn e, agus a thréine
uile, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Israeil?
35 Agus choidil Iehu maille r'a aith-
richibh; agus dh'adhlaic iad e ann an
Samaria: agus rìghich Iehoahas a mhac
'n a àit.
36 Agus *b'i* an ùine a rìghich Iehu os
ceann Israeil ann an Samaria, ochd
bliadhna fichead.

## CAIB. XI.

1 *Dh-fholaich Iehoseba Ioas ré shè bliadhna ann an tigh an Tighearna.* 4 *Air an t-seachdamh bliadhna dh'ung Iehoiada e 'n a rìgh air Iudah.* 13 *Mharbhadh Ataliah.* 18 *Bhriseadh altairean agus dealbhan Bhaail.*

AGUS an uair a chunnaic Ataliah[u]
màthair Ahasiah gu-n robh a mac
marbh, dh'éirich i, agus sgrios i an sliochd
rìoghail uile.
2 Ach ghabh Iehoseba nighean rìgh
Ioraim, piuthar Ahasiah, Ioas[1] mac Aha-
siah, agus ghoid i e á measg mhac an
rìgh a mharbhadh, agus chuir i e féin
agus a bhanaltrum ann an seòmar nan
leapaichean: agus dh'fholaich iad e o
Ataliah air chor as nach do mharbh-
adh e.
3 Agus bha e maille rithe 'am folach ann
an tigh an Tighearna ré shè bliadhna:
agus rìghich Ataliah os ceann na tìre.
4 Agus air an t-seachdamh bliadhna[r]
chuir Iehoiada *fios* uaith, agus ghabh e
iadsan a bha os ceann cheudan, agus na
ceannardan, agus am freiceadan, agus
thug e steach d' a ionnsuidh iad do thigh
an Tighearn', agus rinn e coimhcheangal
riu, agus ghabh e mionnan diubh ann an
tigh an Tighearn', agus dh'fheuch e dhoibh
mac an rìgh.
5 Agus dh'àithn e dhoibh, ag ràdh, So
an ni a ni sibh: *Bithidh* an treas cuid
dhibhse a théid a steach air an t-sàbaid,
a' gleidheadh faire tighe an rìgh[v]:
6 Agus *bithidh* trian aig geata Shuir,
agus trian aig a' gheata air cùlaobh an
fhreiceadain: mar so gleidhidh sibh faire

an tighe, a chum nach brisear a steach air.

7 Agus *gleidhidh* dà chuid dhibhse uile a théid a mach air an t-sàbaid, gleidhidh eadhon iadsan faire tighe an Tighearna mu'n cuairt air an rìgh.

8 Agus cuairtichidh sibh an rìgh air gach taobh, gach fear le 'airm 'n a làimh: agus esan a thig an taobh a stigh de na sreathaibh, marbhar e; agus bithibh-se maille ris an rìgh 'n uair a théid e mach, agus an uair a thig e steach.

9 Agus rinn na ceannardan-cheud[b] a réir gach *ni* a dh'àithn Iehoiada an sagart, agus ghabh iad gach fear dhiubh a dhaoine *a bha* 'dol a steach air an t-sàbaid, maille riusan *a bha* 'dol a mach air an t-sàbaid, agus thàinig iad a dh'ionnsuidh Iehoiada an t-sagairt.

10 Agus thug an sagart do na ceannardaibh-cheud sleaghan agus sgiathan rìgh Daibhidh[c], a *bha* ann an tigh an Tighearna.

11 Agus sheas am freiceadan, gach fear le 'airm 'n a làimh, mu'n cuairt air an rìgh, o thaobh deas an tighe gu ruig taobh clì an tighe, làimh ris an altair agus an tigh.

12 Agus thug e mach mac an rìgh, agus chuir e an crùn air[e], agus *thug e dha* an fhianuis[f]; agus rinn iad 'n a rìgh e, agus dh'ung iad e[g], agus bhuail iad am basan[h], agus thubhairt iad, Gu ma fada beò an rìgh[i].

13 Agus an uair a chual' Ataliah fuaim an t-sluaigh a' ruith cuideachd, thàinig i dh'ionnsuidh an t-sluaigh, a steach do thigh an Tighearna.

14 Agus an uair a dh'amhairc i, feuch, sheas an rìgh làimh ri post[k], mar bu ghnàth, agus na h-uachdarain, agus na trompadairean làimh ris an rìgh; agus rinn sluagh na tìre uile gairdeachas, agus shéid iad le trompaidibh[m]: agus reub Ataliah a h-eudach, agus dh'éigh i, Foill, foill!

15 Ach dh'àithn Iehoiada an sagart do na ceannardaibh-cheud, a chuireadh os ceann an t-slòigh, agus thubhairt e riu, Thugaibh a mach i an taobh a muigh de na sreathaibh[o]; agus ge b'e neach a leanas i, marbhar leis a' chlaidheamh e: oir thubhairt an sagart, Na cuirear gu bàs i ann an tigh an Tighearna[p].

16 Agus thug iad comas di agus dh'imich i air an t-slighe air an tig na h-eich gu tigh an rìgh, agus mharbhadh an sin i[r].

17 Agus rinn Iehoiada coimhcheangal[s] eadar an Tighearn' agus an rìgh agus an sluagh gu-m bitheadh iad 'n an sluagh aig an Tighearna[t]; mar an ceudna eadar an rìgh agus an sluagh.

18 Agus chaidh sluagh na tìre uile a steach do thigh Bhaail[u], agus leag iad sìos e; 'altairean agus a dhealbhan bhris iad gu tur[v]; agus mharbh iad Matan[w] sagart

R.C. 878.

[a] Gnà. 11. 10
29. 2
[b] 1 Each. 26. 26
[c] 2 Sam. 8. 7
[d] 2 Each. 24. 1, &c.
[e] Salm 21. 3
[f] Deut. 17. 18-20
[g] 2 Sam. 2. 4, 7
[h] Salm 47. 1
[i] 1 Sam. 10. 24
1 Ri. 1. 34
[j] caib. 14. 4
1 Ri. 15. 14
22. 43
Ier. 2. 20
[k] caib. 23. 3
2 Each. 34. 31
[l] caib. 22. 4
Ecs. 30. 13
[m] Air. 10. 1-10
[n] Ecs. 35. 5
[o] Ecs. 21. 14
[p] Ese. 9. 7
[q] 2 Each. 24. 5, &c.
[r] Gen. 9. 6
[s] 2 Sam. 5. 3
Neh. 9. 38
10. 28, 29
[t] 2 Cor. 8. 5
[u] caib. 10. 26, 27
[v] Deut. 12. 3
[w] Sech. 13. 2, 3

Bhaail fa chomhair nan altair: agus chuir an sagart luchd-riaghlaidh os ceann tighe an Tighearna.

19 Agus ghabh e iadsan a bha os ceann cheudan, agus na ceannardan, agus am freiceadan, agus sluagh na tìre uile; agus thug iad a nuas an rìgh o thigh an Tighearn', agus thàinig iad rathad geata an fhreiceadain gu tigh an rìgh: agus shuidh e air caithir nan rìgh.

20 Agus rinn sluagh na tìre uile gairdeachas[a], agus bha am baile sàmhach: agus mharbh iad Ataliah leis a' chlaidheamh *làimh ri* tigh an rìgh.

21 Seachd bliadhna dh'aois bha Iehoas an uair a thòisich e air rìoghachadh.

## CAIB. XII.

*4 Dh'orduich Iehoas do na sagartaibh tigh an Tighearn' a chàradh. 17 Ghlac Hasael Gat, agus chuir e 'aghaidh ri dol suas gu Ierusalem. 18 Air dha tiodhlac fhaghail phill e air ais. 20 Chuireadh Iehoas gu bàs, agus rìghich Amasiah 'n a àit.*

ANNS an t-seachdamh[d] bliadhna de Iehu thòisich Iehoas air rìoghachadh, agus rìghich e dà fhichead bliadhna ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Sibiah o Bheer-seba.

2 Agus rinn Iehoas an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearna ré a làithean uile, anns an do theagaisg Iehoiada an sagart e.

3 Ach cha d'thugadh air falbh na h-àitean àrda[j]: *bha* an sluagh fathast ag ìobradh, agus a' losgadh tùis anns na h-àitibh àrda.

4 Agus thubhairt Iehoas ris na sagartaibh, Uile airgiod nan nithe coisrigte a bheirear a steach do thigh an Tighearn', airgiod gach duine a théid seachad *'s an àireamh*[l], airgiod-meas gach duine, an t-airgiod uile a thig e ann an cridhe duine sam bith[n] a thoirt a steach do thigh an Tighearna,

5 Gabhadh na sagairt d'an ionnsuidh *e*, gach duine o 'fhear-eòlais; agus càireadh iad briseadh an tighe, eadhon gach briseadh a gheibhear ann.

6 Gidheadh, ann an treas bliadhna fichead rìgh Iehoais, cha do chàraich na sagairt briseadh an tighe.

7 An sin ghairm rìgh Iehoas air Iehoiada an sagart[q], agus air na sagartaibh *eile*, agus thubhairt e riu, C'ar son nach *'eil* sibh a' càradh brisidh an tighe? a nis ma ta na gabhaibh airgiod *tuilleadh* o luchd 'ur n-eòlais, ach thugaibh air son brisidh an tighe e.

8 Agus dh'aontaich na sagairt gun airgiod a ghabhail *tuilleadh* o'n t-sluagh, agus gun bhriseadh an tighe a chàradh.

9 Ach ghabh Iehoiada an sagart ciste, agus rinn e toll 'n a h-uachdar, agus chuir e i ri taobh na h-altarach air an làimh dheis, mar a thig duine a steach do thigh an Tighearn': agus ann an sin chuir na

sagairt a bha 'gleidheadh an doruis, an t-airgiod uile a thugadh a steach do thigh an Tighearna.

10 Agus an uair a chunnaic iad gu-*n robh* mòran airgid anns a' chiste, chaidh sgrìobhaiche an rìgh suas, agus an t-àrd shagart, agus cheangail iad suas, agus ghabh iad suim an airgid a fhuaradh ann an tigh an Tighearna.

11 Agus thug iad an t-airgiod, an uair a chaidh a shuim a ghabhail, ann an làimh nan daoine a rinn an obair, a chuireadh os ceann tighe an Tighearn'; agus thug iadsan a mach e do na saoir, agus do'n luchd-togail, a rinn obair air tigh an Tighearna,

12 Agus do chlacharaibh, agus do luchd-snaidhidh chlach, agus a cheannach fiodha agus chlachan snaidhte a chàradh brisidh tighe an Tighearn', agus air son gach ni a chuireadh a mach air an tigh g'*a* chàradh.

13 Gidheadh cha d' rinneadh do thigh an Tighearna copain airgid, smàladairean, cuachan, trompaidean, soithichean òir air bith, no soithichean airgid air bith, de'n airgiod a thugadh a steach do thigh an Tighearna:

14 Ach thug iad e do'n luchd-oibre, agus chàraich iad leis tigh an Tighearna.

15 Os bàrr, cha d'thug iad air na daoinibh, 'an làimh an d' thug iad an t-airgiod chum a thoirt do'n luchd-oibre, cunntas a thoirt seachad[f]: oir rinn iadsan gu firinneach.

16 Cha d'thugadh an t-airgiod-eusaontais[h] agus an t-airgiod-peacaidh a steach do thigh an Tighearna: bu leis na sagairt e[i].

17 An sin chaidh Hasael[j] rìgh Shiria suas, agus chog e an aghaidh Ghat, agus ghlac se e: agus chuir Hasael 'aghaidh ri dòl suas gu Ierusalem.

18 Agus ghabh Iehoas rìgh Iudah na nithe coisrigte[l] uile a choisrig Iehosaphat, agus Iehoram, agus Ahasiah 'aithrichean, rìghrean Iudah, agus a nithe coisrigte féin, agus an t-òr uile a fhuaradh ann an ionmhasaibh tighe an Tighearn', agus tighe an rìgh, agus chuir e dh'ionnsuidh Hasaeil rìgh Shiria *e*; agus dh'imich e o Ierusalem.

19 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Iehoais, agus gach *ni* a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah?

20 Agus dh'éirich a sheirbhisich[o], agus rinn iad ceannairc, agus bhuail iad Iehoas ann an tigh Mhilo[2], a tha 's an dol sìos gu Sila:

21 Oir bhuail Iosachar[q] mac Shimeat, agus Iehosabad mac Shomair a sheirbhisich e, agus fhuair e bàs; agus dh'adhlaic iad e maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh: agus rìghich Amasiah a mhac 'n a àit.

B.C. 856.

[a] Bre. 2. 14
[b] caib. 8. 12, 12. 17
[c] Salm 78. 34
[d] caib. 14. 26, Ecs. 3. 7
[e] rann 25
[f] caib. 22. 7
[g] 1 Ri. 16. 33
[h] Lebh. 5. 15, 18
[i] Lebh. 7. 7, Air. 18. 9
[j] caib. 8. 12
[k] Am. 1. 3
[l] caib. 18. 15, 16, 1 Ri. 15. 18
[m] rann 10, *Iehoas*
1 *'n a aonar.*
[n] caib. 14. 1, *maille r'a athair*
[o] caib. 14. 5
2 *tigh an daingnich.*
[p] caib. 14. 15
[q] 2 Each. 24. 26, *Sabad*
[r] caib. 14. 9, &c. 2 Each. 25. 17, &c.

## CAIB. XIII.

1 *Rioghachadh aingidh Iehoahais.* 5 *Shaoradh Israel o fhòirneirt nan Sirianach.* 9 *Fhuair Iehoahas bàs, agus rìghich a mhac 'n a àit.* 14 *Roimh-innis Elisa do Ioas gu-m buadhaicheadh e air na Sirianaich.* 20 *Fhuair Elisa bàs.* 25 *Bhuail Ioas na Sirianaich tri uairean.*

ANNS an treas bliadhna fichead de Ioas mac Ahasiah rìgh Iudah, thòisich Iehoahas mac Iehu air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Samaria; *agus rìghich e* seachd bliadhna deug.

2 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', agus lean e peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh: cha do dhealaich e riu.

3 Agus las fearg an Tighearn' an aghaidh Israeil[a], agus thug e thairis iad do làimh Hasaeil[b] rìgh Shiria, agus do làimh Bhen-hadaid mhic Hasaeil, ré *a* làithean uile.

4 Agus ghuidh Iehoahas air an Tighearn'[c], agus dh'éisd an Tighearna ris; oir chunnaic e fòirneart Israeil[d], oir rinn rìgh Shiria fòirneart orra.

5 (Agus thug an Tighearna fear-saoraidh do Israel[e], agus chaidh iad a mach o *bhi* fo làimh nan Sirianach: agus ghabh clann Israeil còmhnuidh 'n am bùthaibh, mar a *rinn iad* roimhe.

6 Gidheadh, cha do dhealaich iad ri peacaidhean tighe Ieroboaim, a thug air Israel peacachadh, *ach* ghluais iad annta: agus dh'fhan an doire cuideachd ann an Samaria[g].)

7 Agus cha d'fhàgadh aig Iehoahas de'n t-sluagh ach leth-cheud marcach, agus deich carbaid, agus deich mìle coisiche; oir sgrios rìgh Shiria iad, agus rinn e iad mar an duslach le bualadh[k].

8 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Iehoahais, agus gach *ni* a rinn e, agus a thréine, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

9 Agus choidil Iehoahas maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaic iad e ann an Samaria, agus rìghich Ioas[m] a mhac[1] 'n a àit.

10 Anns an t-seachdamh bliadhna deug 'ar fhichead de Iehoas rìgh Iudah, thòisich Ioas mac Iehoahais air rìoghachadh os ceann Israeil[n] ann an Samaria; *agus rìghich e* sè bliadhna deug.

11 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna: cha do dhealaich e ri uile pheacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh, *ach* ghluais e annta.

12 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Ioais[p], agus gach *ni* a rinn e, agus a thréine leis an do chog e an aghaidh Amasiah rìgh Iudah[r], nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

13 Agus choidil Ioas maille r'a aithrichibh, agus shuidh Ieroboam air a rìghchaithir: agus dh'adhlaiceadh Ioas ann an Samaria maille ri rìghribh Israeil.

14 A nis bha Elisa tinn d'a thinneas d'an d'fhuair e bàs, agus thàinig Ioas rìgh Israeil a nuas d'a ionnsuidh, agus ghuil e os a cheann, agus thubhairt e, O 'athair, 'athair, carbad Israeil agus a mharc-shluagh[a]!
15 Agus thubhairt Elisa ris, Gabh bogha agus saighdean: agus ghabh e d'a ionnsuidh bogha agus saighdean.
16 Agus thubhairt e ri rìgh Israeil, Cuir do làmh air a' bhogha. Agus chuir e a làmh air; agus chuir Elisa a làmhan air làmhan an rìgh.
17 Agus thubhairt e, Fosgail an uinneag a làimh na h-àirde 'n ear: agus dh'fhosgail e *i*. An sin thubhairt Elisa, Tilg: agus thilg esan. Agus thubhairt e, Saighead-shaoraidh an Tighearn'[d], agus saighead-shaoraidh o Shiria: oir buailidh tu na Sirianaich ann an Aphec[f], gus an cuir thu as *doibh*.
18 Agus thubhairt e, Gabh na saighdean: agus ghabh esan iad. Agus thubhairt e ri rìgh Israeil, Buail air an talamh: agus bhuail e tri uairean, agus stad e.
19 Agus bha fearg air an duine le Dia ris, agus thubhairt e, Bu chòir dhuit bualadh cùig no sè uairean, an sin bhuaileadh tu Siria gus an cuireadh tu as *dith*: ach a nis buailidh tu Siria *a mhàin* tri uairean[j].
20 Agus fhuair Elisa bàs, agus dh'adhlaic iad e: agus thàinig buidhnean nam Moabach a stigh do'n tìr aig teachd a steach na bliadhna.
21 Agus an uair a bha iad ag adhlacadh duine, feuch, chunnaic iad buidheann *dhaoine*, agus thilg iad sìos an duine do àit-adhlacaidh Elisa: agus an uair a leigeadh an duine sìos, agus a bhean e ri cnàmhan Elisa, dh'ath-bheothaicheadh e, agus dh'éirich e air a chosaibh.
22 A nis rinn Hasael rìgh Shiria fòirneart airIsrael ré uile làithean Iehoahais[m].
23 Ach bha an Tighearna bàigheil riu, agus ghabh e truas riu, agus dh'amhairc e orra air[o] sgàth a choimhcheangail ri Abraham[p], Isaac, agus Iacob, agus cha b'àill leis an sgrios, cha mhò a thilg e as a làthair iad gus a[2] nis[r].
24 Agus fhuair Hasael rìgh Shiria bàs, agus rìghich Ben-hadad a mhac 'n a àit.
25 Agus thug Ioas mac Iehoahais air an ais á làimh Bhen-hadaid mhic Hasaeil, na bailtean a thug esan á làimh Iehoahais 'athar anns a' chogadh: tri uairean[t] bhuail Ioas e, agus thug e air an ais bailtean Israeil.

## CAIB. XIV.

1 *Chuir Amasiah gu bàs na daoine a mharbh 'athair.* 7 *Bhuail e na h-Edomaich ann an gleann an t-salainn.* 11 *Chog Iehoas rìgh Israeil 'n a aghaidh, agus chreach e Ierusalem.* 17 *Chuireadh Amasiah gu bàs, agus rìghich Asariah 'n a àit.*

ANNS an dara bliadhna de Iehoas mac Iehoahais rìgh Israeil, rìghich Amasiah[x] mac Ioais rìgh Iudah.
2 Cùig bliadhna fichead a dh'aois bha e an uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e naoi bliadhna fichead ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Iehoadan o Ierusalem.
3 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn'; ach cha *'b'*ann cosmhuil ri Daibhidh 'athair: a réir gach *ni* a rinn Ioas 'athair, rinn esan.
4 Ach cha d' thugadh air falbh na h-àitean àrda[b]: fathast *bha* an sluagh ag ìobradh, agus a' losgadh tùis air na h-àitibh àrda.
5 A nis an uair a dhaingnicheadh an rìoghachd 'n a làimh, mharbh e a sheirbhisich a mharbh an rìgh 'athair[c].
6 Ach mic nam mortairean cha do mharbh e; mar tha e sgrìobhta ann an leabhar lagha Mhaois[e], anns an d'àithn an Tighearn', ag ràdh, Cha chuirear na h-aithrichean gu bàs air son nam mac[g], agus cha chuirear na mic gu bàs air son nan aithrichean: ach cuirear gach duine gu bàs air son a pheacaidh féin.
7 Bhuail e de Edom ann an gleann an t-salainn deich mìle, agus ghlac e Selah[1] anns a' chogadh, agus thug e Iocteel[h] mar ainm air gus an là 'n diugh.
8 An sin chuir Amasiah[i] teachdairean a dh'ionnsuidh Iehoais mhic Iehoahais, mic Iehu rìgh Israeil, ag ràdh, Thig[k], seallamaid air a chéile 's an aghaidh.
9 Agus chuir Iehoas rìgh Israeil *teachdairean* a dh'ionnsuidh Amasiah rìgh Iudah, ag ràdh, Chuir am foghannan a *bha* ann an Lebanon[l] fios a dh'ionnsuidh an t-seudair a *bha* ann an Lebanon, ag ràdh, Thoir do nighean do mo mhac-sa 'n a mnaoi: agus chaidh fiadh-bheathach seachad a *bha* ann an Lebanon, agus shaltair e sìos am foghannan.
10 Bhuail thu gun amharus Edom, agus thog do chridhe suas thu[n]: dean uaill *á so*, agus fan aig do thigh: oir c'ar son a bhitheadh làmh agad ann an ni chum d'aimhleis, air chor as gu-n tuiteadh tu féin[q] agus Iudah maille riut?
11 Ach cha d'éisd Amasiah *ris*: uime sin chaidh Iehoas rìgh Israeil suas, agus dh'amhairc e féin agus Amasiah rìgh Iudah air aghaidh a chéile aig Bet-semes[s], a *bhuineas* do Iudah.
12 Agus bhuaileadh Iudah roimh Israel, agus theich iad gach fear a dh'ionnsuidh am bùthan.
13 Agus ghlac Iehoas rìgh Israeil Amasiah rìgh Iudah, mac Iehoais mhic Ahasiah, aig Bet-semes, agus thàinig e gu Ierusalem, agus bhris e sìos balla Ierusaleim o gheata Ephraim[u] gu geata na h-oisne[v], ceithir cheud làmh-choille.
14 Agus ghabh e an t-òr agus an t-airgiod uile, agus na soithichean uile a fhuaradh ann an tigh an Tighearn'[w], agus ann an ionmhasaibh tighe an rìgh, agus braighdean-gill, agus phill e gu Samaria.
15 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh

B.C. 839.
[a] caib. 2. 12
[b] caib. 12. 3
[c] caib. 12. 20
[d] Bre. 7. 20
[e] Deut. 24. 16
[f] 1 Ri. 20. 26
[g] Ese. 18. 4, 20
[1] no, *a' charraig*, *Obad. 3.*
[h] Ios. 15. 38
[i] 2 Each. 25. 17, &c.
[j] rann 25
[k] 2 Sam. 2. 14
[l] Bre. 9. 8, &c.
[m] rann 3 caib. 8. 12
[n] Deut. 8. 14 2 Each. 32. 25 Ese. 28. 2, 5, 17 Hab. 2. 4
[o] Ecs. 2. 24, 25
[p] Gen. 17. 2-5 Ecs. 32. 13 Neh. 9. 32 Salm 106. 45
[q] Gnà. 3. 30 15. 18 25. 8
[2] *fhathast.*
[r] Gen. 6. 3
[s] Ios. 19. 38 1 Sam. 6. 9, &c.
[t] rann. 18, 19
[u] Neh. 8. 16
[v] Ier. 31. 38 Sech. 14. 10
[w] 1 Ri. 7. 51
[x] 2 Each. 25. 1, &c.

Iehoais a rinn e[a], agus a thréine, agus mar a chog e ri Amasiah rìgh Iudah, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

16 Agus choidil Iehoas maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e ann an Samaria maille ri rìghribh Israeil, agus rìghich Ieroboam a mhac 'n a àit.

17 Agus bha Amasiah mac Ioais rìgh Iudah beò an déigh bàis Iehoais, mhic Iehoahais rìgh Israeil, cùig bliadhna deug[d].

18 Agus a' chuid eile de gniomharaibh Amasiah, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah?

19 Agus rinn iad ceannairc 'n a aghaidh ann an Ierusalem; agus theich e gu Lachis[e]: ach chuir iad *daoine* 'n a dhéigh gu Lachis, agus mharbh iad e an sin.

20 Agus thug iad leo air eachaibh e; agus dh'adhlaiceadh e ann an Ierusalem maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh.

21 Agus ghabh sluagh Iudah uile Asariah[2], agus e sè bliadhna deug a dh'aois, agus rinn iad 'n a rìgh e 'an àit 'athar Amasiah.

22 Thog esan Elat[h], agus dh'aisig se e do Iudah, an déigh do'n rìgh codal maille r'a àithrichibh.

23 Ann an cùigeamh bliadhna deug Amasiah[3] mac Ioais, rìgh Iudah, thòisich Ieroboam mac Ioais rìgh Israeil, air rìoghachadh ann an Samaria; *agus rìghich e* bliadhna agus dà fhichead.

24 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna: cha do dhealaich e ri uile pheacaidhean Ieroboaim mhic Nebait[i], a thug air Israel peacachadh.

25 Dh'aisig e crìoch Israeil o dhol a steach Hamait[j] gu ruig muir a' chòmhnaird[k], a réir focail an Tighearna Dé Israeil, a labhair e le làimh a sheirbhisich Ionah[l], mhic Amitai an fhàidh, a *bha* o Ghat-hepher.

26 Oir chunnaic an Tighearn' àmhghar Israeil, *gu-n robh e* ro shearbh; oir cha *robh* neach air bith air a dhruideadh suas[n], agus cha d'fhàgadh neach air bith, agus cha *robh* fear-còmhnaidh ann aig Israel.

27 Agus cha dubhairt an Tighearna gu-n dubhadh e mach ainm Israeil o *bhi* fo nèamh[p]: ach shaor e iad le làimh Ieroboaim mhic Ioais[q].

28 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Ieroboaim, agus gach *ni* a rinn e, agus a thréine, mar a chog e, agus mar a dh'aisig e Damascus, agus Hamat, [*a bu* le Iudah[s],] do Israel, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

29 Agus choidil Ieroboam maille r'a aithrichibh, maille ri rìghribh Israeil; agus rìghich Sachariah a mhac 'n a àit.

R.C. 810.

[a] caib. 13. 12
[b] caib. 14. 21 2 Each. 26. 1
[1] *an seachdamh bliadhna fichead de rìoghachadh Ieroboaim 'an còmpanas r'a athair; agus an seathamh bliadhna deug de 'rìoghachadh 'n a aonar.*
[c] rann. 13, 30, &c., *Usiah*
[d] 2 Each. 25. 25, &c.
[e] Ios. 10. 31
[f] rann 35
[g] 2 Each. 26. 19
[2] *ann an caib. 15. 13; 2 Each. 26. 1, theirear Usiah ris.*
[h] caib. 16. 6
[3] *a nis tha e 'tòiseachadh air rìoghachadh 'n a aonar.*
[i] 1 Ri. 12. 28, &c. Salm 106. 20
[j] Air. 34. 8
[k] Deut. 3. 17
[l] Ion. 1. 1
[m] Am. 7. 9
[n] Deut. 32. 36
[o] caib. 10. 30
[p] Deut. 9. 14 Ròm. 11. 2, &c.
[q] caib. 13. 5
[r] rann 1, *Asariah*; Mat. 1. 8, 9, *Osias*
[s] 2 Sam. 8. 6 1 Ri. 11. 24 2 Each. 8. 3

## CAIB. XV.

*7 Fhuair Asariah bàs, agus rìghich Iotam 'n a àit. 10 Mharbh Salum Sachariah rìgh Israeil. 14 Chuir Menahem Salum gu bàs, agus rìghich e 'n a àit. 29 Rinn Tiglat-pileser fòirneart air Israel, &c.*

ANNS an t-seachdamh bliadhna fichead[b] de Ieroboam rìgh Israeil[1], thòisich Asariah mac Amasiah[c] rìgh Iudah air rìoghachadh.

2 Sè bliadhna deug a dh'aois bha e 'n uair a thòisich e air rìoghachadh; agus rìghich e dà bhliadhna dheug agus dà fhichead ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Iecholiah o Ierusalem.

3 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn', a réir gach *ni* a rinn Amasiah 'athair.

4 Gidheadh, cha d'thugadh air falbh na h-àitean àrda[f]: fathast *bha* an sluagh ag ìobradh, agus a' losgadh tùis anns na h-àitibh àrda.

5 Agus bhuail an Tighearn' an rìgh[g], agus bha e 'n a lobhar gu là a bhàis, agus ghabh e còmhnuidh ann an tigh air leth: agus *bha* Iotam mac an rìgh os ceann an tighe, a' toirt breth air sluagh na tìre.

6 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Asariah, agus gach *ni* a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah?

7 Agus choidil Asariah maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaic iad e maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh: agus rìghich Iotam a mhac 'n a àit.

8 Anns an ochdamh bliadhna deug 'ar fhichead de Asariah rìgh Iudah, rìghich Sachariah mac Ieroboaim os ceann Israeil ann an Samaria sè mìosan.

9 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna, mar a rinn 'aithrichean: cha do dhealaich e ri peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh.

10 Agus rinn Salum mac Iabeis ceannairc 'n a aghaidh, agus bhuail se e 'am fianuis an t-sluaigh, agus mharbh se e[m], agus rìghich e 'n a àit.

11 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Shachariah, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil.

12 *B'e* so focal an Tighearn', a labhair e ri Iehu[o], ag ràdh, Suidhidh do mhic air rìgh-chaithir Israeil, gu ruig an ceathramh *ginealach*. Agus bha e mar sin.

13 Thòisich Salum mac Iabeis air rìoghachadh anns an naothamh bliadhna deug 'ar fhichead de Udsiah[r] rìgh Iudah, agus rìghich e mìos iomlan ann an Samaria:

14 Oir chaidh Menahem mac Ghadi suas o Thirsah, agus thàinig e gu Samaria, agus bhuail e Salum mac Iabeis ann an Samaria, agus mharbh se e, agus rìghich e 'n a àit.

15 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Shaluim, agus a cheannairc a rinn e,

feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil.

16 An sin bhuail Menahem Tiphsah[b], agus iadsan uile a *bha* ann, agus a chrìochan o Thirsah; a chionn nach d'fhosgail iad *dha*, uime sin bhuail se e: a mhnathan torrach uile reub e suas[c].

17 Anns an naothamh bliadhna deug 'ar fhichead de Asariah rìgh Iudah thòisich Menahem mac Ghadi air rìoghachadh os ceann Israeil; *agus rìghich e* deich bliadhna ann an Samaria.

18 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna: cha do dhealaich e ré 'uile làithean ri peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh.

19 *Agus* thàinig Pul[e] rìgh Asiria an aghaidh na tìre: agus thug Menahem do Phul mìle tàlann airgid[f], a chum gu-m bitheadh a làmh leis, a dhaingneachadh na rìoghachd 'n a làimh[g].

20 Agus thog Menahem an t-airgiod o Israel, *eadhon* uathasan uile a bha comasach ann an saoibhreas, leth-cheud secel airgid o gach duine, chum a thabhairt do rìgh Asiria: agus phill rìgh Asiria air ais, agus cha d'fhan e 'n sin anns an tìr.

21 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Mhenaheim, agus gach *ni* a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil?

22 Agus choidil Menahem maille r'a aithrichibh; agus rìghich Pecahiah a mhac 'n a àit.

23 Anns an deicheamh bliadhna agus dà fhichead de Asariah rìgh Iudah, thòisich Pecahiah mac Mhenaheim air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Samaria; *agus rìghich e* dà bhliadhna.

24 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna: cha do dhealaich e ri peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh.

25 Ach rinn Pecah mac Remaliah, ceannard leis féin, ceannairc 'n a aghaidh, agus bhuail se e ann an Samaria, ann an lùchairt tighe an rìgh, maille ri Argob, agus ri Arieh, agus maille ris leth-cheud fear de na Gileadaich: agus mharbh se e, agus rìghich e 'n a àit.

26 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Phecahiah, agus gach *ni* a rinn e, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil.

27 Anns an dara bliadhna deug agus dà fhichead de Asariah rìgh Iudah, thòisich Pecah[k] mac Remaliah air rìoghachadh os ceann Israeil ann an Samaria; *agus rìghich e* fichead bliadhna.

28 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna; cha do dhealaich e ri peacaidhean Ieroboaim mhic Nebait, a thug air Israel peacachadh.

29 Ann an làithibh Phecah rìgh Israeil thàinig Tiglat-pileser rìgh Asiria, agus ghlac e Ion, agus Abel-bet-maachah, agus Ianoah, agus Cedes, agus Hasor, agus Gilead, agus Galile, uile thìr Naphtali[a], agus thug e 'n am braighdibh iad gu Asiria.

30 Agus rinn Hoseah mac Elah ceannairc an aghaidh Phecah mhic Remaliah, agus bhuail se e, agus mharbh se e, agus rìghich e 'n a àit[1], anns an fhicheadamh bliadhna[2] de Iotam mac Udsiah.

31 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Phecah, agus gach *ni* a rinn e, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Israeil.

32 Ann an dara bliadhna Phecah[d] mac Remaliah rìgh Israeil, thòisich Iotam mac Udsiah rìgh Iudah air rìoghachadh.

33 Cùig bliadhna fichead a dh'aois bha e 'n uair a thòisich e air rìoghachadh; agus rìghich e sè bliadhna deug ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Ierusa, nighean Shadoic.

34 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn': a réir nan uile *nithe* a rinn Udsiah 'athair, rinn esan.

35 Gidheadh cha d' thugadh air falbh na h-àitean àrda: fathast *bha* an sluagh ag ìobradh agus a' losgadh tùis anns na h-àitibh àrda. Chuir e suas an geata a b'àirde 'an tigh an Tighearn'.

36 Agus 'a chuid eile de ghniomharaibh Iotaim, agus gach *ni* a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah?

37 (Anns na làithibh sin[3] thòisich an Tighearn' air Resin[h] rìgh Shiria, agus Pecah[i] mac Remaliah a chur an aghaidh Iudah.)

38 Agus choidil Iotam maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e maille r'a aithrichibh ann am baile Dhaibhidh 'athar: agus rìghich Ahas a mhac 'n a àit.

## CAIB. XVI.

1 *Rìoghachadh aingidh Ahais.* 5 *Chog Resin agus Pecah 'n a aghaidh.* 10 *Rinn Ahas altair a réir samhlaidh altarach a bha ann an Damascus, agus dh'iobair e oirre.* 20 *Fhuair e bàs, agus rìghich Heseciah 'n a àit.*

ANNS an t-seachdamh bliadhna deug[j] de Phecah mac Remaliah, thòisich Ahas mac Iotaim rìgh Iudah air rìoghachadh.

2 Fichead bliadhna dh'aois *bha* Ahas an uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e sè bliadhna deug ann an Ierusalem; agus cha do rinn e an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn' a Dhé, mar a *rinn* Daibhidh 'athair.

3 Ach dh'imich e ann an slighe rìghrean Israeil, agus mar an ceudna thug e air a mhac dol troimh an teine[l], a réir ghràineileachd nan cinneach[m], a thilg an Tighearn' a mach roimh chloinn Israeil.

4 Agus dh'iobair e agus loisg e tùis anns na h-àitibh àrda, agus air na cnuic[n], agus fo gach craoibh uaine.

5 An sin thàinig Resin[o] rìgh Shiria, agus Pecah mac Remaliah rìgh Israeil, a nios

R.C. 772.

[a] Isa. 9. 1
[b] 1 Ri. 4. 24
[c] caib. 8. 12; Am. 1. 13
[1] *an déigh do'n tìr a bhi bliadhnachan gun uachdranachd, caib. 17. 1; Hos. 10. 3, 7, 15.*
[2] *ann an ceathramh bliadhna Ahais, agus an fhicheadamh 'an déigh do Iotam tòiseachadh air rìoghachadh.*
[d] 2 Each. 27. 1, &c.
[e] 1 Each. 5. 26
[f] Hos. 8. 9
[g] caib. 14. 5
[3] *aig crìoch rìoghachaidh Iotaim.*
[h] caib. 16. 5
[i] rann 27
[j] 2 Each. 28. 1, &c.
[k] Isa. 7. 1, 4, 9
[l] Lebh. 18. 21; Salm 106. 37, 38
[m] Deut. 12. 31; Salm 106. 35
[n] Deut. 12. 2; 1 Ri. 14. 23
[o] Isa. 7. 1, &c.

gu Ierusalem, a chogadh: agus theann-
aich iad Ahas, ach cha b'urrainn iad
buaidh a thoirt air.
6 'S an àm sin choisinn Resin rìgh Shi-
ria Elat[a] air ais do Shiria, agus dh'fhògair
e na h-Iudhaich á Elat: agus thàinig
na Sirianaich do Elat, agus ghabh iad
còmhnuidh ann gus an là 'n diugh.
7 Agus chuir Ahas teachdairean gu Tig-
lat-pileser[c] rìgh Asiria, ag ràdh, *Is* mise
d'òglach agus do mhac: thig a nìos agus
saor mi á làimh rìgh Shiria, agus á làimh
rìgh Israeil, a dh'éirich a'm' aghaidh.
8 Agus ghabh Ahas an t-airgiod agus
an t-òr a fhuaradh ann an tigh an Tigh-
earn'[d], agus ann an ionmhais tighe an
rìgh, agus chuir se *e* mar thiodhlac gu
rìgh Asiria.
9 Agus dh'éisd rìgh Asiria ris; oir
chaidh rìgh Asiria suas an aghaidh Dha-
mascuis, agus ghlac se e[f], agus thug e a
*shluagh* leis ann am braighdeanas gu Cir,
agus mharbh e Resin.
10 Agus chaidh rìgh Ahas an coinneamh
Thiglat-pilescir rìgh Asiria gu Damascus,
agus chunnaic e altair a *bha* ann an Da-
mascus; agus chuir rìgh Ahas gu Uriah
an sagart samhladh na h-altarach, agus a
cumadh a réir a h-uile oibre.
11 Agus thog Uriah an sagart altair[h] a
réir gach nì a chuir Ahas an rìgh o Dha-
mascus: mar sin rinn Uriah an sagart *i*
air cheann do rìgh Ahas teachd o Dha-
mascus.
12 Agus an uair a thàinig an rìgh o
Dhamascus, chunnaic an rìgh an altair:
agus thàinig an rìgh am fagus agus
dh'ìobair e oirre[i].
13 Agus loisg e a thabhartas-loisgte,
agus a thabhartas-bìdh, agus thaom e a
thabhartas-dibhe, agus chrath e fuil a
thabhartas-sìth air an altair.
14 Agus thug e mar an ceudna an altair
umha[m], a *bha* ann am fianuis an Tighearn'
o bheulaobh an tighe, o eadar an altair
agus tigh an Tighearn', agus chuir e i air
taobh tuath na h-altarach.
15 Agus dh'àithn rìgh Ahas do Uriah
an sagart, ag ràdh, Air an altair mhòir
loisg tabhartas-loisgte na maidne[n], agus
tabhartas-bìdh an fheasgair, agus tabh-
artas-loisgte an rìgh, agus a thabhartas-
bìdh, agus tabhartas-loisgte uile shluaigh
na tìre, agus an tabhartas-bìdh, agus an
tabhartas-dibhe; agus crath oirre uile
fhuil an tabhartais-loisgte, agus uile fhuil
na h-ìobairte: agus bithidh an altair umha
agamsa gu fiosrachadh *leatha*.
16 Mar so rinn Uriah an sagart a réir
gach nì a dh'àithn rìgh Ahas.
17 Agus ghearr rìgh Ahas iomaill nam
bonn diubh[u], agus dh'atharraich e dhiubh
an soitheach-ionnlaid, agus thug e nuas
an fhairge bhàrr nan damh umha a bha
foipe, agus chuir e i air urlar chlach.
18 Agus an còmhdachadh sàbaid a thog
iad 's an tigh, agus slighe an rìgh a steach

R.C. 742.

[a] caib. 14. 22
[b] 2 Each. 28. 27
[c] caib. 15. 29
[d] caib. 12. 18
[e] caib. 15. 30
[f] Am. 1. 5, *air a roimh-innseadh.*
[g] caib. 18. 9
[1] *cìs.*
[h] Salm 106. 39
[i] Air. 18. 3
2 Each. 26. 16, 19
[j] caib. 18. 10, 11
Hos. 13. 16, *air a roimh-innseadh.*
[k] Lebh. 26. 32, 33
Deut. 28. 36, 64
29. 27, 28
[l] 1 Each. 5. 26
[m] 2 Each. 4. 1
[n] Ecs. 29. 39-41
[o] caib. 16. 3
Lebh. 18. 3
Deut. 18. 9
Salm 106. 35
[p] Ese. 8. 12
[q] caib. 18. 8
[r] 1 Ri. 14. 23
Isa. 57. 5
[s] Deut. 16. 21
Mic. 5. 14
[t] caib. 16. 4
Deut. 12. 2
[u] 1 Ri. 7. 23, 28

o'n leth muigh, thionndaidh e o thigh an
Tighearn' air son rìgh Asiria.
19 A nis a' chuid eile de ghniomharaibh
Ahais a rinn e, nach *'eil* iad sgrìobhta ann
an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah?
20 Agus choidil Ahas maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaiceadh e maille r'a
aithrichibh[b] ann am baile Dhaibhidh;
agus rìghich Heseciah a mhac 'n a àit.

## CAIB. XVII.

1 *Rìoghachadh aingidh Hoseah.* 4 *Rinn Hoseah agus So, rìgh na h-Eiphit, ceannairc an aghaidh Shalmaneseir.* 6 *Ghlac Salmaneser Samaria.* 24 *Chuir Dia leòmhain am measg an t-sluaigh choigrich a dh'àitich Samaria.*

ANNS an dara bliadhna deug de Ahas
rìgh Iudah thòisich Hoseah[e] mac
Elah air rìoghachadh ann an Samaria air
Israel; *agus rìghich e* naoi bliadhna.
2 Agus rinn e olc ann an sealladh an
Tighearn', ach cha b'ann mar rìghribh
Israeil a bha roimhe.
3 'N a aghaidh-san thàinig a nìos Salma-
neser rìgh Asiria[g]; agus bha Hoseah 'n a
sheirbhiseach aige, agus thug e tiodhlac[1]
dha.
4 Agus fhuair rìgh Asiria ceannairc ann
an Hoseah; oir chuir e teachdairean gu
So, rìgh na h-Eiphit, agus cha d'thug e
tiodhlac air bith gu rìgh Asiria, mar *a
chleachd e* o bhliadhna gu bliadhna: uime
sin dhruid rìgh Asiria suas e, agus cheang-
ail e ann am prìosan e.
5 An sin thàinig rìgh Asiria nìos troimh
an fhearann uile, agus chaidh e suas gu
Samaria, agus theannaich se e tri bliadhna.
6 Ann an naothamh bliadhna Hoseah
ghlac rìgh Asiria Samaria[j], agus thug e
leis Israel do Asiria[k], agus shuidhich e iad
ann an Halah[l], agus ann an Habor *làimh
ri* amhainn Ghosain, agus ann am bailtibh
nam Médeach.
7 Oir tharladh gu-n do pheacaich clann
Israeil an aghaidh an Tighearn' an Dé, a
thug a nìos iad á tìr na h-Eiphit, o bhi
fo làimh Pharaoh rìgh na h-Eiphit, agus
bha eagal dhiathan eile orra,
8 Agus dh'imich iad ann an reachdaibh
nan cinneach[o], (a thilg an Tighearn' a
mach roimh chloinn Israeil,) agus *ann an
reachdaibh* rìghrean Israeil a rinn iad.
9 Agus rinn clann Israeil gu dìomhair[p]
nithe nach *robh* ceart an aghaidh an
Tighearn' an Dé, agus thog iad dhoibh
féin àitean àrda 'n am mòr-bhailtibh uile,
o thurait an luchd-faire[q] gus am baile
daingnichte.
10 Agus chuir iad suas dhoibh féin
dealbhan[r] agus doireachan[s] air gach uile
chnoc àrd[t], agus fo gach uile chraoibh
uaine.
11 Agus an sin loisg iad tùis anns na
h-àitibh àrda uile, mar na cinnich a thug
Dia air falbh rompa; agus rinn iad nithe
olc a bhrosnachadh an Tighearna gu cor-
ruich:

12 Oir rinn iad seirbhis do ìodholaibh,
mu'n d'thubhairt an Tighearna riu[a], Cha
dean sibh an ni so.
13 Gidheadh thug an Tighearna fianuis
an aghaidh Israeil, agus an aghaidh
Iudah, leis na fàidhean uile, *agus leis*
an luchd-seallaidh uile, ag ràdh, Pillibh
o 'ur droch shlighibh [c], agus gleidhibh
m'àitheantan *agus* mo reachdan, a réir
an lagha uile a dh'àithn mi d'ur n-aith-
richibh, agus a chuir mi d'ur n-ionnsuidh
le m' sheirbhisich na fàidhean.
14 Gidheadh cha b'àill leo éisdeachd,
ach chruadhaich iad am muineal[d], cos-
mhuil ri muineal an aithriche, nach do
chreid anns an Tighearn' an Dia.
15 Agus rinn iad tàir air a reachdaibh[e],
agus air a choimhcheangal[f] a rinn e r'an
aithrichibh, agus air a theisteis[g] leis an
d'thug e fianuis 'n an aghaidh ; agus lean
iad dìomhanas[h], agus dh'fhàs iad dìomh-
ain[i], agus chaidh iad an déigh nan
cinneach a *bha* mu'n cuairt orra, mu'n
d' thug an Tighearna sparradh dhoibh[j],
nach deanadh iad cosmhuil riu.
16 Agus thréig iad uile àitheantan an
Tighearn' an Dé, agus rinn iad dhoibh
féin dealbhan leaghta[k], eadhon dà laogh[l],
agus rinn iad doire[m], agus rinn iad aoradh
do uile armailt nèimh[o], agus rinn iad
seirbhis do Bhaal[p].
17 Agus thug iad air am mic agus
air an nigheanaibh dol troimh an teine[q],
agus ghnàthaich iad fiosachd agus druidh-
eachd[s], agus reic siad iad féin a dheanamh
uilc[t] ann an sealladh an Tighearna, chum
a bhrosnachadh gu feirg.
18 Uime sin bha fearg ro mhòr aig an
Tighearna ri Israel, agus dh'atharraich
e iad as a shealladh : cha d'fhàgadh aon
ach treubh Iudah a mhàin[w].
19 (Mar an ceudna cha do ghléidh
Iudah àitheantan an Tighearn' an Dé[y],
ach dh'imich iad ann an reachdaibh Israeil
a rinn iad.)
20 Agus chuir an Tighearna cùl ri uile
shliochd Israeil[a], agus chuir e fo àmh-
ghar iad, agus thug e thairis iad do làimh
chreachadairean[b], gus an do thilg e as a
shealladh iad.
21 Oir sgar[1] Israel e féin o thigh Dhaibh-
idh[c], agus rinn iad Ieroboam mac Nebait
'n a rìgh ; agus dh'fhuadaich Ieroboam
Israel o'n Tighearn' a leantuinn[d], agus
thug e orra peacadh mòr a pheacachadh.
22 Agus dh'imich clann Israeil ann an
uile pheacaidhean Ieroboaim a rinn e : cha
do dhealaich iad riu ;
23 Gus an d'atharraich an Tighearn'
Israel as a shealladh, mar a thubhairt e
le 'sheirbhisich uile na fàidhean[g]. Agus
thugadh Israel air falbh as an tìr féin do
Asiria[i], gus an là 'n diugh.
24 Agus thug rìgh Asiria *daoine*[j] o
Bhabilon[l], agus o Chutah, agus o Abha[m],
agus o Hamat, agus o Shepharbhaim, agus
shuidhich e *iad* ann am bailtibh Shamaria,

B.C. 721.

a Ecs. 20. 3, 4 Lebh. 26. 1 Deut. 4. 19 5. 7, 8
b 1 Ri. 13. 26 Ier. 5. 6 Ese. 14. 21
c Isa. 1. 16, 17 55. 7 Ier. 18. 11 25. 5 35. 15 Ese. 18. 31 2 Pead. 3. 9
d Deut. 31. 27 Gnà. 29. 1 Isa. 48. 4 Ier. 7. 26
e Ier. 8. 9
f Deut. 29. 25, 26
g Deut. 6. 17, 18 Ier. 44. 23
h Deut. 32. 21 1 Sam. 12. 21
i 1 Ri. 16. 13 Ion. 2. 8 Ròm. 1. 21
j Deut. 12. 30, 31
k Ecs. 32. 4, 8
l 1 Ri. 12. 28
m 1 Ri. 14. 15, 23 15. 13
n Mic. 4. 5
o Ier. 8. 2
p 1 Ri. 16. 31 22. 53
q caib. 16. 3 Lebh. 18. 21 Ese. 23. 37
r rann 24
s Deut. 18. 10
t 1 Ri. 21. 20
u Esr. 4. 9
v Deut. 12. 31
w 1 Ri. 11. 13, 32
x 1 Ri. 12. 31
y Ier. 3. 8
z rann 41 Seph. 1. 5
a Ier. 6. 30
b caib. 13. 3 15. 29 Neh. 9. 27, 28
1 *reub.*
c 1 Ri. 11. 11
d 1 Ri. 12. 20, 28
e Gen. 32. 28
f Bre. 6. 10
g Deut. 10. 20
h Ecs. 20. 5
i rann 6
j Esr. 4. 2, 10
k Ecs. 6. 6
l rann 30
m caib. 18. 34, *Ibhah*
n Deut. 10. 20

'an àite chloinn Israeil ; agus shealbhaich
iad Samaria, agus ghabh iad còmhnuidh
'n a bhailtibh.
25 Agus tharladh, 'n uair a ghabh iad
an toiseach còmhnuidh an sin, nach robh
eagal an Tighearn' orra ; uime sin chuir
an Tighearna leòmhain 'n am measg[b], a
mharbh *cuid* diubh.
26 Air an aobhar sin labhair iad ri rìgh
Asiria, ag ràdh, Na cinnich a dh'atharr-
aich thu, agus a shuidhich thu ann am
bailtibh Shamaria, cha-n aithne dhoibh
gnàth dhé na tìre : uime sin chuir e leò-
mhain 'n am measg, agus, feuch, tha iad
'g am marbhadh, a chionn nach aithne
dhoibh gnàth dhé na tìre.
27 An sin dh'àithn rìgh Asiria, ag ràdh,
Thugaibh leibh an sin aon de na sagart-
aibh a thug sibh as a sin ; agus rachadh
e agus gabhadh e còmhnuidh an sin,
agus teagaisgeadh e dhoibh gnàth dhé
na tìre.
28 An sin thàinig aon de na sagartaibh
a thug iad leo á Samaria, agus ghabh e
còmhnuidh ann am Bet-el, agus theagaisg
e dhoibh cionnus bu chòir dhoibh eagal
an Tighearn' a bhi orra.
29 Gidheadh, rinn gach cinneach diathan
dhoibh féin[n], agus chuir siad *iad* ann an
tighibh nan àitean àrda a rinn na Sama-
ritanaich, gach cinneach 'n am bailtibh
féin anns an do ghabh iad còmhnuidh.
30 Agus rinn daoine Bhabiloin[r] Sucot-
benot, agus rinn daoine Chuit Nergal,
agus rinn daoine Hamait Asima,
31 Agus rinn na h-Abhaich[u] Nibhas
agus Tartac, agus loisg na Sepharbhaich
an clann 's an teine[v] do Adramelech agus
Anamelech, diathan Shepharbhaim.
32 Agus bha eagal an Tighearn' orra,
agus rinn iad doibh féin de'n chuid a
b'ìsle dhiubh sagairt nan àitean àrda[x],
agus thug iad suas ìobairtean air an son
ann an tighibh nan àitean àrda.
33 Bha eagal an Tighearn' orra[z], agus
rinn iad seirbhis d'an diathaibh féin, a
réir gnàtha nan cinneach a thug iad leo
as a sin.
34 Gus an là 'n diugh tha iad a' dean-
amh a réir nan ceud ghnàth : cha-n 'eil
eagal an Tighearn' orra, cha mhò tha iad
a' deanamh do réir an reachdan, no do réir
an orduighean, no do réir an lagha, no
do réir na h-àithne a dh'àithn an Tigh-
earna do chloinn Iacoib[e], air an d' thug e
Israel mar ainm ;
35 Ris an d' rinn an Tighearna coimh-
cheangal, agus d'an d' thug e sparradh[f]
ag ràdh, Cha bhi eagal dhiathan eile
oirbh, agus cha chrom sibh sibh féin
doibh[h], agus cha dean sibh seirbhis doibh,
agus cha-n ìobair sibh doibh :
36 Ach an Tighearn', a thug a nìos
sibh á tìr na h-Eiphit le mòr chumhachd[k],
agus le gairdean sìnt' a mach, 'eagal-san
bithidh oirbh[n], agus dha-san lùbaidh sibh
an glùn, agus dha-san ìobraidh sibh.

37 Agus na reachdan, agus na h-orduighean, agus an lagh, agus an àithne a sgrìobh e dhuibh, bheir sibh an aire gu-n dean sibh iad gu bràth[a]; agus cha bhi eagal dhiathan eile oirbh.
38 Agus an coimhcheangal a rinn mise ribh cha dì-chuimhnich sibh[c]; agus cha bhi eagal dhiathan eile oirbh.
39 Ach bithidh eagal an Tighearna 'ur Dé oirbh, agus saoraidh esan sibh á làimh 'ur naimhdean uile.
40 Gidheadh cha d'éisd iad[e], ach rinn iad a réir an ceud ghnàtha.
41 Agus bha eagal an Tighearn' air na cinnich sin[f], gidheadh rinn iad seirbhis d'an dealbhan snaidhte féin, araon an clann, agus clann an cloinne: mar a rinn an aithrichean, is amhuil a tha iadsan a' deanamh gus an là 'n diugh.

## CAIB. XVIII.

1 *Rìoghachadh agus treuntas Heseciah.* 9 *Ghlac Salmaneser Samaria.* 13 *Thàinig Senacherib a nìos an aghaidh bhailtean Iudah, agus thog e cìs o Heseciah.* 17 *Chàin Rab-saceh Heseciah.*

AGUS anns an treas bliadhna de Hoseah mac Elah rìgh Israeil, thòisich Heseciah[h] mac Ahais, rìgh Iudah, air rìoghachadh.
2 Cùig bliadhna fichead a dh'aois bha e 'n uair a thòisich e air rìoghachadh; agus rìghich e naoi bliadhna fichead ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Abi[j], nighean Shechariah.
3 Agus rinn e an *nì a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn', a réir nan uile nithe a rinn Daibhidh 'athair.
4 Chuir e air falbh na h-àitean àrda, agus bhris e na dealbhan, agus ghearr e sìos na doireachan, agus mhìn-phronn e an nathair umha[l] a rinn Maois; oir gus na làithibh sin bha clann Israeil a' losgadh tùis dhi: agus thugadh Nehustan[2] mar ainm oirre.
5 As an Tighearna, Dia Israeil bha 'earbsadh: agus 'n a dhéigh cha robh neach sam bith cosmhuil ris am measg uile rìghrean Iudah[n], no *aon* a bha roimhe.
6 Oir dhlùth-lean e ris an Tighearna[o], cha do chlaon e o a leantuinn; ach ghléidh e 'àitheantan, a dh'àithn an Tighearna do Mhaois.
7 Agus bha an Tighearna maille ris[p]: anns gach àite d'an deachaidh e[q], shoirbhich e. Agus dh'éirich e an aghaidh rìgh Asiria[r], agus cha d' rinn e seirbhis dha.
8 Bhuail e na Philistich gu ruig Gasa, agus a chrìochan, o thùr an fhreiceadain gu ruig am baile daingnichte.
9 Agus anns a' cheathramh bliadhna de rìgh Heseciah, agus anns an t-seachdamh bliadhna de Hoseah mac Elah rìgh Israeil, thàinig Salmaneser[t], rìgh Asiria, a nìos an aghaidh Shamaria, agus theannaich se e.
10 Agus ghlac iad e 'an ceann thri bliadhna: anns an t-seathamh bliadhna de Heseciah, agus an naothamh bliadhna de Hoseah rìgh Israeil, ghlacadh Samaria.
11 Agus thug rìgh Asiria leis Israel do Asiria[b], agus chuir e iad ann an Halah agus ann an Habor *làimh ri* amhainn Ghosain, agus ann am bailtibh nam Méd-each:
12 A chionn nach d'éisd iad ri guth an Tighearn' an Dé[d], ach gu-n do bhris iad a choimhcheangal, agus na h-uile *nithe* a dh'àithn Maois òglach an Tighearna, nach d'éisd iad *riu*, ni mò a rinn siad *iad.*
13 Agus anns a' cheathramh bliadhna deug de rìgh Heseciah[g] thàinig Senacherib rìgh Asiria a nìos an aghaidh uile bhailte dainguichte Iudah, agus ghlac e iad.
14 Agus chuir Heseciah rìgh Iudah *teachdairean* gu rìgh Asiria do Lachis, ag ràdh, Chiontaich mi; pill uam: *an nì* a chuireas tu orm, giùlainidh mi. Agus chuir rìgh Asiria air Heseciah rìgh Iudah tri cheud tàlann airgid, agus deich tàlanna fichead òir.
15 Agus thug Heseciah *dha* an t-airgiod uile a fhuaradh ann an tigh an Tighearn'[i], agus ann an ionmhais tighe an rìgh.
16 Anns an àm sin ghearr Heseciah air falbh còmhlachan teampuill an Tighearn', agus na h-ursainnean chòmhdaich[1] Heseciah rìgh Iudah, agus thug e iad do rìgh Asiria.
17 Agus chuir rìgh Asiria Tartan[k], agus Rabsaris, agus Rab-saceh, o Lachis gu rìgh Heseciah le sluagh mòr an aghaidh Ierusaleim: agus air teachd a nìos doibh, thàinig iad agus sheas iad aig sruth-chlais na linne a's àirde, a *tha* air slighe achaidh an luadhadair[m].
18 Agus an uair a dh'éigh iad ris an rìgh, thàinig a mach d'an ionnsuidh Eliacim mac Hilciah, a *bha* os ceann an teaghlaich, agus Sebna an sgrìobhaiche, agus Ioas mac Asaiph an seanachaidh.
19 Agus thubhairt Rab-saceh riu, Abraibh a nis ri Heseciah, Mar so tha an rìgh mòr, rìgh Asiria, ag ràdh, Ciod an earbsadh mhòr so a tha agad?
20 Tha thu ag ràdh, (ach *is* briathra faoin *iad,*) *Tha* comhairle agus neart *agam* chum a' chogaidh: a nis ma ta cò as am bheil thu ag earbsadh, gu-n deanadh tu cogadh a'm' aghaidh-sa?
21 A nis, feuch, tha thu 'g earbsadh as an luirg bhriste chuilce sin[s], as an Eiphit, a théid, ma leigeas duine a chudthrom oirre, a steach 'n a làimh, agus a thollas troimhe e. *Is ann* mar so *tha* Pharaoh rìgh na h-Eiphit dhoibhsan uile a dh'earbas as.
22 Ach ma their sibh rium, As an Tighearn' ar Dia tha ar n-earbsadh: nach e so esan, a chuir Heseciah air falbh 'àitean àrda[u], agus 'altairean, agus a thubhairt ri Iudah agus ri Ierusalem, Fa chomhair na

R.C. 726.

[a] Deut. 5. 32
[b] 1 Each. 5. 26
[c] Deut. 4. 23
[d] Neh. 9. 26, 27 Salm 107. 17 Dan. 9. 6, 10
[e] Ier. 13. 23
[f] rann. 32, 33
[g] 2 Each. 32. 1, &c. Isa. 36. 1, &c.
[h] 2 Each. 28. 27 29. 1
[i] caib. 16. 8
[1] sin r'a ràdh, *le òr.*
[j] 2 Each. 29. 1, *Abiah*
[k] Isa. 20. 1
[l] Air. 21. 9
[m] Isa. 7. 3
[2] 's e sin, *mìr umha.*
[n] caib. 23. 25
[o] Deut. 10. 20 Ios. 23. 8
[p] 1 Sam. 18. 14 2 Each. 15. 2
[q] Salm 60. 12 Ròm. 8. 31
[r] caib. 16. 7
[s] Ese. 29. 6, 7
[t] caib. 17. 3, &c.
[u] rann 4 2 Each. 31. 1

h-altarach so sleuchdaidh sibh ann an
Ierusalem?
23 A nis uime sin, guidheam ort, thoir
gill do m' thighearna rìgh Asiria, agus
bheir mise dhuit dà mhìle each, ma's
urrainn thusa air do thaobh féin marc-
aichean a chur orra.
24 Cionnus ma ta 'bheir thu air aon
cheannard, de na seirbhisich a's lugha a
tha aig mo thighearna-sa, 'aghaidh a
thionndadh uait, agus a dh'earbas tu as
an Eiphit air son charbad agus marc-
shluaigh?
25 *Ach* a nis, an ann as eugmhais an
Tighearn' a thàinig mis' a nìos an aghaidh
an àite so, g'a sgrios? Is e an Tighearn'
a thubhairt riumsa[d], Falbh suas an aghaidh
na tìre so, agus sgrios i.
26 An sin thubhairt Eliacim mac Hil-
ciah, agus Sebna, agus Ioah, ri Rab-saceh,
Labhair, guidheam ort, ri d' sheirbhisich
anns a' chainnt Shirianaich, oir tuigidh
sinn *i*; agus na labhair ruinn anns
a' chainnt Iudhaich 'an cluasaibh an
t-sluaigh a *tha* air a' bhalla.
27 Ach thubhairt Rab-saceh riu, An ann
a dh'ionnsuidh do thighearna-sa, agus a
d'ionnsuidh-sa, a chuir mo thighearna
mise a labhairt nam briathra so? nach
ann a dh'ionnsuidh nan daoine a tha 'n an
suidhe air a' bhalla, a chum gu-n ith iad
an salchar féin[f], agus gu-n òl iad an uisge
féin maille ribhse?
28 An sin sheas Rab-saceh, agus dh'éigh
e le guth àrd anns a' chainnt Iudhaich,
agus labhair e, ag ràdh, Eisdibh ri focal
an rìgh mhòir, rìgh Asiria:
29 Mar so tha an rìgh ag ràdh[i], Na
mealladh Heseciah sibh, oir cha-n urrainn
e 'ur saoradh á m' làimh-sa:
30 Agus na tugadh Heseciah oirbh[j] 'ur
dòchas a chur 's an Tighearn'[l], ag ràdh,
Gu deimhin saoraidh an Tighearna sinne,
agus cha toirear thairis am baile so do
làimh rìgh Asiria.
31 Na h-éisdibh ri Heseciah: oir mar so
tha rìgh Asiria ag ràdh, Deanaibh suas
càirdeas riumsa, agus thigibh a mach
a m'ionnsuidh, agus ithibh, gach fear,
d'a chrann-fìona, agus gach fear d'a
chrann-fìge féin, agus òlaibh, gach fear,
uisge a thobair féin;
32 Gus an tig mise, agus gu-n toir mi
air falbh sibh do thìr cosmhuil ri 'ur tìr
féin[s], tìr arbhair agus fìona, tìr arain agus
fhìon-lios, tìr olaidh a' chroinn-olaidh,
agus meala, a chum gu-m bi sibh beò,
agus nach faigh sibh bàs: agus na h-éisd-
ibh ri Heseciah, an uair a chuireas e
impidh oirbh, ag ràdh, Saoraidh an Tigh-
earna sinn.
33 An do shaor riamh diathan nan
cinneach[v], gach aon a thìr féin, á làimh
rìgh Asiria?
34 C'àit *am bheil* diathan Hamait[w],
agus Arphaid? c'àit *am bheil* diathan
Shepharbhaim, Hena, agus Ibhah[x]?

B.C. 713.

[a] caib. 19. 17, 18
Dan. 3. 15
[b] Gnà. 26. 4
Am. 5. 13
[c] Isa. 33. 7
[d] Isa. 10. 5, 6
Am. 3. 6
Eoin 19. 10, 11
[e] Isa. 37. 1, &c.
[f] Tuir. 4. 5
Ese. 4. 15
[g] Luc. 3. 4, *Esaias*
[h] Ier. 30. 7
[i] Salm 73. 8, 9
[j] 2 Tes. 2. 4, 8
[k] caib. 18. 17
[l] Salm 11. 1
22. 7, 8
125. 1, 2
[m] Salm 74. 18
[n] Salm 50. 21
[o] Ròm. 9. 27
[p] caib. 18. 35
[q] rann. 35-37
[1] *osag air.*
[r] Ier. 51. 1
[s] Deut. 8. 7, 8
[t] caib. 18. 14
[u] 1 Sam. 23. 27
[v] caib. 19. 12, 13
Isa. 10. 10, 11
[w] Ier. 49. 23
[x] caib. 17. 24, *Abha*
[y] caib. 18. 5

an do shaor iad Samaria as mo làimh-
sa?
35 Cò am measg uile dhiathan nan
dùthchannan[a], a shaor an tìr féin as mo
làimh-sa, gu-n saoradh an Tighearn'
Ierusalem as mo làimh?
36 Ach bha an sluagh 'n an tosd, agus
cha do fhreagair iad aon fhocal da[b]: oir
b'i àithne an rìgh dhoibh, Na tugaibh
freagradh air.
37 An sin thàinig Eliacim mac Hilciah,
a *bha* os ceann an teaghlaich, agus Sebna
an sgrìobhaiche, agus Ioah mac Asaiph
an seanachaidh, gu Heseciah[c] le an
eudach reubta, agus dh'innis iad da
briathra Rab-saceh.

## CAIB. XIX.

1 *Chuir Heseciah fios a dh'ionnsuidh Isaiah gu urnuigh a dheanamh air a shon.* 20 *Fàist-neachd Isaiah a thaobh Shenacherib.* 35 *Bhuail aingeal an Tighearn' armailt nan Asirianach.* 37 *Chuir a mhic Senacherib gu bàs.*

AGUS an uair a chuala Heseciah an
rìgh e[e], reub e 'eudach, agus chòmh-
daich se e féin le sac-eudach, agus chaidh
e do thigh an Tighearna.
2 Agus chuir e Eliacim, a *bha* os ceann
an tighe, agus Sebna an sgrìobhaiche, agus
seanairean nan sagart, còmhdaichte le
sac-eudach gu Isaiah[g] am fàidh, mac
Amois.
3 Agus thubhairt iad ris, Mar so tha
Heseciah ag ràdh, *Is* là teinn[h], agus ach-
mhasain, agus maslaidh an là so: oir tha
clann air teachd gu inbhe breith, agus
neart gu *am* breith cha-*n 'eil* ann.
4 Theagamh gu-n cluinn an Tighearna
do Dhia uile bhriathra Rab-saceh, a chuir
a thighearna[k] rìgh Asiria a mhaslachadh
an Dé bheò[m]; agus gu-n cronaich e[n] na
briathran a chual' an Tighearna do Dhia:
tog suas d'urnuigh ma ta air son an
fhuighill[o] a dh'fhàgadh.
5 Uime sin an uair a thàinig seirbhisich
rìgh Heseciah gu Isaiah,
6 Thubhairt Isaiah riu, Mar so their
sibh ri 'ur tighearna, Mar so tha an Tigh-
earn' ag ràdh, Na bitheadh eagal ort
roimh na briathraibh a chuala tu[p], leis
an d'thug seirbhisich rìgh Asiria masladh
dhomhsa.
7 Feuch, cuiridh mise[q] spiorad[1] ann[r],
agus cluinnidh e tuairesgeul, agus pillidh
e d'a thìr féin; agus bheir mise air tuit-
eam leis a' chlaidheamh 'n a thìr féin.
8 Agus phill Rab-saceh, agus fhuair e
rìgh Asiria a' cogadh an aghaidh Libnah:
oir chual' e gu-n d'fhalbh e o Lachis[t].
9 Agus an uair a chual' e 'g a ràdh mu
Thirhacah[u] rìgh Etiopia, Feuch, thàinig
e mach a chogadh riut; chuir e teachd-
airean a rìs gu Heseciah, ag ràdh,
10 Mar so labhraidh sibh ri Heseciah
rìgh Iudah, ag ràdh, Na mealladh do
Dhia thu, as am bheil thu 'g earbsadh[y],

ag ràdh, Cha toirear Ierusalem thairis do làimh rìgh Asiria.

11 Feuch, chuala tu ciod a rinn rìghrean Asiria ris gach uile thìr, 'g an sgrios gu tur; agus an saorar thusa?

12 An do shaor diathan nan cinneach[b] iadsan a sgrios m'aithriche-sa, *eadhon* Gosan, agus Haran, agus Reseph, agus clann Edein[c] a *bha* ann an Telasar?

13 C'àit am bheil rìgh Hamait, agus rìgh Arpaid, agus rìgh mòr-bhaile Sephar-bhaim, Hena, agus Ibhah?

14 Agus ghabh Heseciah an litir á làimh nan teachdairean, agus leugh e i: agus chaidh Heseciah suas do thigh an Tighearn', agus sgaoil e i ann am fianuis an Tighearna.

15 Agus rinn Heseciah urnuigh an làthair an Tighearn'[e], agus thubhairt e, O 'Thighearna Dhé Israeil, a tha 'ad chòmhnuidh *eadar* na ceruban[f], is tu féin Dia[g], thusa a'd' aonar, *Dia* uile rìoghachda na talmhainn: is tu a rinn na nèamhan agus an talamh[i].

16 Crom, a Thighearn' a nuas do chluas[j], agus éisd; fosgail[k], a Thighearna, do shùilean, agus faic: seadh cluinn briathra Shenacherib, a chuir e a mhaslachadh an Dé bheò.

17 Gu deimhin, a Thighearna, sgrios rìghrean Asiria na cinnich agus an tìrean;

18 Agus thilg iad an diathan 's an teine; oir cha *bu* diathan iad, ach oibre làmhan dhaoine[l], fiodh agus clach: uime sin sgrios siad iad.

19 A nis ma ta, O 'Thighearn' ar Dia, saor sinn, guidheam ort, as a làimh, chum gu-m bi fios aig uile rìoghachdaibh na talmhainn gur tusa an Tighearna Dia[n], thu féin a'd' aonar.

20 An sin chuir Isaiah mac Amois *teachdaire* gu Heseciah, ag ràdh, Mar so tha an Tighearna Dia Israeil ag ràdh, An urnuigh a rinn thu riumsa mu thimchioll Shenacherib rìgh Asiria, chuala mi[o].

21 So am focal a labhair an Tighearna mu 'thimchioll: Rinn òigh-nighean Shioin[p] tàir ort; rinn i gàire fanoid riut; chrath nighean Ierusaleim a ceann[q] air do chùlaobh.

22 Cò d'an d' thug thu masladh agus toibheum? agus cò an aghaidh an d'àrdaich thu *do* ghuth, agus an do thog thu do shùilean gu h-àrd? an aghaidh *Ti* naoimh Israeil[t].

23 Le làimh do theachdairean mhaslaich thu an Tighearn', agus thubhairt thu, Le lìonmhoireachd mo charbad[u] dhìrich mi àirde nam beann, sliosan Lebanoin; agus gearraidh mi sìos a chraobhan seudair a's àirde, agus roghadh a chraobhan giuthais, agus théid mi stigh a dh'àitibh-tàimh a chrìche, frith a Charmeil.

24 Chladhaich mi agus dh'òl mi uisgeacha coimheach, agus le bonn mo chos thiormaich mi suas uile aimhniche nan daingneach.

25 Nach cuala tu o cheann fada *cionnus* a rinn mi e[a], *agus* o'n aimsir chéin gu-n do dhealbh mi e? a nis thug mi gu crìch e, gu-m bitheadh tusa chum bailtean daingnichte fhàsachadh 'n an carnaibh sgrios.

26 Uime sin bha an luchd-àiteachaidh air bheag neirt: bha crith-eagail orra agus amhluadh: bha iad *mar* fheur na macharach, agus *mar* an luibh ghlas, *mar* fheur mullaich nan tighean[d], agus *mar* arbhar seargta mu-m fàs e suas.

27 Ach is aithne dhomh d'àite-còmhnuidh, agus do dhol a mach, agus do theachd a steach, agus fraoch d'fheirge a'm' aghaidh.

28 A chionn gu bheil fraoch d'fheirge a'm' aghaidh, agus d'onfhadh air teachd a nìos gu m' chluasaibh, uime sin cuiridh mi mo dhubhan a'd' shròin[h], agus mo shrian a'd' bheul, agus pillidh mi air d'ais thu 's an t-slighe air an d' thàinig thu.

29 Agus *bithidh* so 'n a chomharadh dhuit: Ithidh tu air a' bhliadhna so na nithe a dh'fhàsas leo féin, agus anns an dara bliadhna na nithe a chinneas asda sin; agus anns an treas bliadhna cuiridh agus buainidh sibh, agus suidhichidh sibh fìon-liosan, agus ithidh sibh d'an toradh.

30 Agus gabhaidh am fuigheall a théid as de thigh Iudah fathast freumh sìos, agus cuiridh e toradh suas.

31 Oir á Ierusalem théid fuigheall[m] a mach, agus iadsan a théid as o shliabh Shioin: ni eud Thighearna nan sluagh so.

32 Uime sin mar so tha an Tighearn' ag ràdh mu thimchioll rìgh Asiria, Cha tig e do'n bhaile so, agus cha tilg e saighead ann, agus cha tig e fa 'chomhair le sgéith agus cha chuir e suas tòrr 'n a aghaidh.

33 Air an t-slighe air an d' thàinig e, air an *t-slighe* cheudna pillidh e, agus cha tig e steach do'n bhaile so, ars' an Tighearna:

34 Oir dìonaidh mise am baile so chum a shaoradh[r], air mo shon féin, agus air son Dhaibhidh m'òglaich.

35 Agus air an oidhche sin féin chaidh aingeal an Tighearna mach[s], agus bhuail e ann an camp nan Asirianach ceud agus ceithir fichead agus cùig mìle: agus an uair a dh'éirich iad gu moch anns a' mhaduinn, feuch, *bha* iad uile 'n an corpaibh marbha.

36 Agus dh'imich Senacherib rìgh Asiria, agus chaidh e agus phill e, agus ghabh e còmhnuidh ann an Ninebheh[v].

37 Agus an uair a bha e ri aoradh ann an tigh Nisroich a dhé, bhuail Adramelech agus Sareser a mhic e leis a' chlaidheamh[w]; agus theich iad do thìr Armenia: agus rìghich Esar-hadon[x] a mhac 'n a àit.

B.C. 710.

[a] Isa. 45. 7
[b] caib. 18. 33, 34
[c] Ese. 27. 23
[d] Salm 129. 6
[e] 2 Each. 32. 20
[f] 1 Sam. 4. 4
2 Each. 5. 7, 8
[g] 1 Ri. 18. 39
Isa. 44. 6
[h] Ese. 38. 4
[i] Salm 102. 25
[j] Salm 31. 2
[k] 2 Each. 6. 40
[l] Salm 115. 4, &c.
Isa. 44. 10, &c.
[m] rann 4
[n] 1 Ri. 20. 28
[o] Salm 65. 2
[p] Tuir. 2. 13
[q] Iob 16. 4
Tuir. 2. 15
[r] caib. 20. 6
[s] 2 Each. 32. 21
Isa. 37. 36
[t] Isa. 5. 24
Ier. 51. 5
[u] Salm 20. 7
[v] Gen. 10. 11
Ion. 1. 2
3. 2, &c.
[w] rann 7
[x] Esr. 4. 2

## CAIB. XX.

1 *An uair bha Heseciah tinn gu bàs, rinn e urnuigh ri Dia, agus fhuair e gealladh gu-m bitheadh e beò.* 12 *Chuir Merodach-baladan teachdairean d'a ionnsuidh, agus dh'fheuch e dhoibh na h-uile nithe a bha 'n a thigh.* 21 *Fhuair Heseciah bàs, agus rìghich Manaseh 'n a àit.*

ANNS na làithibh sin[b] bha Heseciah
tinn gu bàs: agus thàinig am fàidh
Isaiah mac Amois d'a ionnsuidh, agus
thubhairt e ris, Mar so tha an Tighearn'
ag ràdh, Cuir do thigh 'an ordugh, oir
gheibh thu bàs, agus cha bhi thu beò.
2 An sin thionndaidh e 'aghaidh ris a'
bhalla, agus rinn e urnuigh ris an Tigh-
earn', ag ràdh,
3 Guidheam ort, O'Thighearna, cuimh-
nich[d] a nis cionnus a ghluais mi a'd'
làthair[e] ann am firinn[f], agus le cridhe
iomlan, agus a rinn mi an *ni a tha* maith
a'd' shùilibh. Agus ghuil Heseciah gu
goirt.
4 Agus mu-n deachaidh Isaiah mach
do'n chùirt mheadhonaich, thàinig focal
an Tighearna d'a ionnsuidh, ag ràdh,
5 Pill, agus abair ri Heseciah ceannard[i]
mo shluaigh, Mar so tha an Tighearna,
Dia Dhaibhidh d'athar, ag ràdh, Chuala
mise d'urnuigh[k], chunnaic mi do dheoir[l]:
feuch, slànuichidh mi thu[n]; air an treas
là théid thu suas do thigh an Tighearna.
6 Agus cuiridh mi ri d' làithibh cùig
bliadhna deug; agus saoraidh mi thusa,
agus am baile so, á làimh rìgh Asiria;
agus dìonaidh mi am baile so[o] air mo shon
féin, agus air son Dhaibhidh m'òglaich.
7 Agus thubhairt Isaiah, Gabhaibh
meall fhìge. Agus ghabh agus chuir iad
*e* air an neascaid, agus shlànuicheadh e.
8 Agus thubhairt Heseciah ri Isaiah,
Ciod an comharadh[q] gu-n leighis an
Tighearna mi, agus gu-n téid mi suas air
an treas là do thigh an Tighearna?
9 Agus thubhairt Isaiah, *Bithidh* so
'n a chomharadh dhuit o'n Tighearna,
gu-n dean an Tighearn' an ni a labh-
air e: An téid an dubhar air aghaidh
deich ceuman, no an téid e air ais deich
ceuman?
10 Agus fhreagair Heseciah, Is suarach
an ni do'n dubhar dol sìos deich ceuman;
ni h-eadh, ach pilleadh an dubhar air ais
deich ceuman.
11 Agus ghlaodh Isaiah am fàidh ris
an Tighearn'; agus thug e air ais an
dubhar deich ceuman[s] a chaidh e sìos air
uaireadair-gréine Ahais.
12 'S an àm sin[u] chuir Merodach-
baladan mac Bhaladain, rìgh Bhabiloin,
*teachdairean le* litrichibh agus tiodhlac
gu Heseciah: oir chual' e gu-n robh
Heseciah tinn.
13 Agus rinn Heseciah gairdeachas os
an ceann, agus dh'fheuch e dhoibh[y] uile
thigh-tasgaidh a nithe luachmhor, an
t-airgiod, agus an t-òr, agus na spiosraidh,
agus an oladh luachmhor, agus a thigh-
armachd, agus na nithe uile a fhuaradh
'n a ionmhais[a]: cha robh nì 'n a thigh, no
'n a rìoghachd uile, nach d'fheuch Hese-
ciah dhoibh.
14 An sin thàinig Isaiah am fàidh gu
rìgh Heseciah, agus thubhairt e ris, Ciod
a thubhairt na daoine so? agus cia as a
thàinig iad a d'ionnsuidh? agus thubhairt
Heseciah, Thàinig iad o thìr chéin, o
Bhabilon.
15 Agus thubhairt e, Ciod a chunnaic
iad ann ad thigh? agus fhreagair Heseciah,
Na h-uile *nithe a tha* a'm' thigh chunnaic
iad[c]: cha-n 'eil nì ann am ionmhais nach
d'fheuch mi dhoibh.
16 Agus thubhairt Isaiah ri Heseciah,
Eisd ri focal an Tighearna:
17 Feuch, tha na làithean a' teachd,
anns am bi na h-uile *nithe* a *tha* ann ad
thigh, agus na h-ionmhais a thaisg d'aith-
riche suas gus an là 'n diugh, air an
giùlan gu Babilon[g]: cha-n fhàgar nì air
bith, ars' an Tighearna.
18 Agus *cuid* de d' mhic a thig uait,
a ghineas tu, bheir iad leo[h], agus bithidh
iad 'n an caillteanaich[j] ann an lùchairt
rìgh Bhabiloin.
19 An sin thubhairt Heseciah ri Isaiah.
*Is* maith focal an Tighearn' a labhair thu[m]:
thubhairt e mar an ceudna, Nach *maith*,
ma bhitheas sìth agus firinn ann am
làithibh-sa?
20 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Heseciah, agus a thréine uile, agus mar
a rinn e lochan[p], agus sruth-chlais, agus
a thug e uisge steach do'n bhaile, nach
*'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachd-
raidh rìghrean Iudah?
21 Agus choidil Heseciah maille r'a
aithrichibh: agus rìghich Manaseh a
mhac 'n a àit.

## CAIB. XXI.

1 *Rìoghachadh aingidh agus iodhol-aoradh Mhanaseh.* 10 *Fàistneachd an aghaidh Iudah.* 17 *Fhuair Manaseh bàs, agus rìghich Amon 'n a àit.* 23 *Mharbh a sheirbhisich Amon:* 26 *rìghich Iosiah 'n a àit.*

DA bhliadhna dheug a dh'aois bha
Manaseh[r] 'n uair a thòisich e air
rìoghachadh, agus rìghich e cùig bliadhna
deug agus dà fhichead ann an Ierusalem:
agus *b'e* ainm a mhàthar Hephsibah.
2 Agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearn', a réir ghràineileachd nan cinn-
each[t], a thilg an Tighearna mach roimh
chloinn Israeil.
3 Oir thog e suas a rìs na h-àitean àrda
a sgrios Heseciah 'athair[v]; agus chuir e
suas altairean do Bhaal, agus rinn e
doire, mar a rinn Ahab rìgh Israeil[w]; agus
shleuchd e do uile armailt nèimh[x], agus
rinn e seirbhis doibh.
4 Agus thog e altairean ann an tigh an
Tighearna[z], mu'n dubhairt an Tighearn',
Ann an Ierusalem cuiridh mi m'ainm[a].

R.C. 713.

[a] Gnà. 23. 5
[b] 2 Each. 32. 24, &c. Isa. 38. 1, &c.
[c] rann 13
[d] Neh. 13. 22
[e] caib. 18. 3-6
[f] Gen. 17 1; 1 Ri. 3. 6
[g] caib. 24. 13; 25. 13; Lebh. 26. 19; Ier. 27. 21; 52. 17
[h] caib. 24. 13; 2 Each. 33. 11
[i] 1 Sam. 9. 16; 10. 1
[j] Dan. 1. 3
[k] caib. 19. 20; Salm 66. 19, 20
[l] Salm 39. 12; 56. 8; 126. 5
[m] Iob 1. 21
[n] Deut. 32. 39
[o] caib. 19. 34
[p] Neh. 3. 16
[q] Bre. 6. 17, 37; Isa. 7. 11, 14
[r] 2 Each. 33. 1, &c.
[s] Ios. 10. 12
[t] caib. 16. 3
[u] Isa. 39. 1, &c.
[v] caib. 18. 4
[w] 1 Ri. 16. 32
[x] caib. 17. 16; Deut. 4. 19; Iob 31. 26
[y] 2 Each. 32. 37
[z] Ier. 32. 34
[a] 1 Ri. 8. 29

5 Agus thog e altairean do uile armailt nèimh, ann an dà chùirt tighe an Tighearn'.

6 Agus thug e air a mhac dol troimh an teine[a], agus thug e fainear amannan[b], agus ghnàthaich e druidheachd, agus chuir e air chois leannain - shìth, agus luchd-fiosachd : dh'oibrich e mòr aingidheachd ann an sùilibh an Tighearna, g'a bhrosnachadh gu feirg.

7 Agus chuir e dealbh snaidhte 'an doire a rinn e, anns an tigh mu'n dubhairt an Tighearna ri Daibhidh[e], agus ri Solamh[f] a mhac, Anns an tigh so, agus ann an Ierusalem, a thagh mi á uile threubhan Israeil, cuiridh mi m'ainm gu bràth.

8 Cha mhò a bheir mi air cosaibh Israeil caruchadh tuilleadh a mach as an fhearann a thug mi d'an aithrichibh[h]; a mhàin ma bheir iad an aire gu-n dean iad a réir nan uile *nithe* a dh'àithn mise dhoibh, agus a réir an lagha uile a dh'àithn m'òglach Maois dhoibh.

9 Ach cha d'éisd iad : agus tharruing Manaseh iad[i] gu tuilleadh uilc a dheanamh na rinn na cinnich, a sgrios an Tighearna roimh chloinn Israeil.

10 Agus labhair an Tighearna le 'sheirbhisich na fàidhean, ag ràdh,

11 A chionn gu-n d' rinn Manaseh rìgh Iudah na gràineileachdan so[j], *agus* gu-n d' rinn e na's miosa na na h-uile *nithe* a rinn na h-Amoraich a *bha* roimhe[l], agus gu-n d' thug e air Iudah mar an ceudna peacachadh le ìodholaibh :

12 Uime sin mar so tha an Tighearna Dia Israeil ag ràdh, Feuch, *tha* mi 'tabhairt uilc air Ierusalem agus Iudah, a bheir air gach neach a chluinneas e, gu-m bi gaoir[m] 'n a dhà chluais.

13 Agus sìnidh mi mach os ceann Ierusaleim sreang-thomhais[o] Shamaria, agus sreang-riaghailt tighe Ahaib : agus glanaidh mi as Ierusalem mar a ghlanas *neach* soitheach[p], g'*a* ghlanadh, agus a' tionndadh a bheoil fodha.

14 Agus tréigidh mi fuigheall m'oighreachd[r], agus bheir mi iad do làimh an naimhdean[s]; agus bithidh iad 'n an creich agus 'n an cobhartach d'an naimhdibh uile ;

15 A chionn gu-n d' rinn iad olc a'm' shùilibh, agus gu-n do bhrosnaich iad mi gu feirg o'n là 's an d' thàinig an aithriche mach as an Eiphit, eadhon gus an là 'n diugh.

16 Os bàrr, dhòirt Manaseh fuil neochiontach gu ro mhòr[u], gus an do lìon e Ierusalem o cheann gu ceann, a thuilleadh air a pheacadh féin leis an d' thug e air Iudah peacachadh[x], le olc a dheanamh ann an sùilibh an Tighearn'.

17 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Mhanaseh[y], agus na h-uile *nithe* a rinn e, agus a pheacadh a rinn e, nach '*eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah ?

B.C. 698.

[a] caib. 16. 3; 17. 17; Mic. 6. 7
[b] Deut. 18. 10
[c] 2 Each. 33. 21
[d] rann. 2, &c.
[e] 2 Sam. 7. 13
[f] 1 Ri. 9. 3
[g] caib. 22. 17; 1 Ri. 11. 33
[h] 2 Sam. 7. 10
[i] Gnà. 29. 12
[j] caib. 23. 26, 27; 24. 3, 4; Ier. 15. 4
[k] Mat. 1. 10, *Iosias.*
[l] rann 9; 1 Ri. 21. 26
[m] 1 Sam. 3. 11; Ier. 19. 3; Am. 3. 2
[n] 1 Ri. 13. 2; 2 Each. 34. 1, &c.
[o] Isa. 10. 22; 34. 10; Tuir. 2. 8; Am. 7. 7, 8
[p] 1 Ri. 14. 10
[q] Ios. 15. 39
[r] Salm 89. 38, &c.; Ier. 12. 7; Am. 5. 2
[s] Salm 74. 1-7
[t] Deut. 5. 32
[u] Ier. 2. 34; 19. 4
[v] caib. 12. 4, &c.
[w] Salm 84. 10
[x] 1 Ri. 14. 16
[y] 2 Each. 33. 1-20

18 Agus choidil Manaseh maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e ann an lios a thighe féin, ann an lios Udsa : agus rìghich Amon a mhac 'n a àit.

19 Dà bhliadhna 'ar fhichead a dh'aois *bha* Amon[c] an uair a thòisich e air rìoghachadh ; agus rìghich e dà bhliadhna ann an Ierusalem : agus *b'e* ainm a mhàthar Mesulemet, nighean Haruis o Iotbah.

20 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna, mar a rinn Manaseh 'athair[d].

21 Agus dh'imich e anns an uile shlighe 's an d'imich 'athair, agus rinn e seirbhis do na h-iodholaibh d'an d' rinn 'athair seirbhis, agus rinn e aoradh dhoibh :

22 Agus thréig e an Tighearna Dia 'aithrichean[g], agus cha do ghluais e ann an slighe an Tighearn'.

23 Agus rinn seirbhisich Amoin ceannairc 'n a aghaidh, agus mharbh iad an rìgh 'n a thigh féin.

24 Agus mharbh sluagh na tìre iadsan uile a rinn ceannairc an aghaidh rìgh Amoin ; agus rinn sluagh na tìre Iosiah a mhac 'n a rìgh 'n a àit.

25 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Amoin a rinn e, nach '*eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Iudah ?

26 Agus dh'adhlaic iad e 'n a uaigh féin ann an lios Udsa ; agus rìghich Iosiah[k] a mhac 'n a àit.

## CAIB. XXII.

1 *Dh'orduich Iosiah tigh an Tighearn' a chàradh.* 8 *Fhuair Hilciah leabhar an lagha, agus leugh Saphan e an làthair an rìgh.* 12 *Dh'fhiosraich Iosiah de Dhia thaobh bhriathran an lagha.* 15 *Roimh-innis Huldah sgrios Ierusaleim.*

OCHD bliadhna dh'aois *bha* Iosiah[n] 'n uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e aon bhliadhna deug 'ar fhichead ann an Ierusalem : agus *b'e* ainm a mhàthar Iedidah, nighean Adaiah o Bhoscat[q].

2 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearn', agus dh'imich e ann an uile shlighe Dhaibhidh 'athar, agus cha do chlaon e dh'ionnsuidh na làimhe deise no na làimhe clìthe[t].

3 Agus anns an ochdamh bliadhna deug de rìgh Iosiah, chuir an rìgh Saphan mac Asaliah, mhic Mhesulaim, an sgrìobhaiche, do thigh an Tighearn', ag ràdh,

4 Falbh suas gu Hilciah an t-àrd shagart, chum gu-n gabh e suim an airgid a thugadh do thigh an Tighearn'[v], a chruinnich luchd-gleidhidh an doruis[w] o'n t-sluagh :

5 Agus thugadh iad e do làimh luchd-deanamh na h-oibre, dhoibhsan a tha os ceann tighe an Tighearn' : agus thugadh iadsan e do luchd-deanamh na h-oibre, a *tha* ann an tigh an Tighearn', a chàradh brisidh an tighe ;

6 Do shaoir, agus do luchd-togail, agus

do chlachairibh, agus a cheannach fiodha,
agus chlach snaidhte, a chàradh an tighe.
7 Gidheadh cha d'rinneadh cunntas riu
'thaobh an airgid a thugadh d'an làimh, a
chionn gu-n d' rinn iad gu h-ionraic.
8 Agus thubhairt Hilciah an t-àrd
shagart ri Saphan an sgrìobhaiche, Fhuair
mi leabhar an lagha[e] ann an tigh an
Tighearn' : agus thug Hilciah an leabhar
do Shaphan, agus leugh se e.
9 Agus thàinig Saphan an sgrìobhaiche
dh'ionnsuidh an rìgh, agus dh'aithris e
an gnothuch do'n rìgh, agus thubhairt e,
Chruinnich do sheirbhisich an t-airgiod a
fhuaradh anns an tigh, agus thug iad e
do làimh luchd-deanamh na h-oibre, a
bha os ceann tighe an Tighearn'.
10 Agus dh'innis Saphan an sgrìobh-
aiche do'n rìgh, ag ràdh, Thug Hilciah
an sagart leabhar dhomh : agus leugh
Saphan e an làthair an rìgh[f].
11 Agus an uair a chual' an rìgh
briathra leabhair an lagha, reub e
'eudach[h].
12 Agus dh'àithn an rìgh do Hilciah an
sagart, agus do Ahicam mac Shaphain,
agus do Achbor[i] mac Mhicaiah, agus do
Shaphan an sgrìobhaiche, agus do Asa-
hiah seirbhiseach an rìgh, ag ràdh,
13 Rachaibh, fiosraichibh de'n Tigh-
earn' air mo shon-sa[j], agus air son an
t-sluaigh, agus air son Iudah uile, thaobh
bhriathran an leabhair so a fhuaradh : oir
is mòr fearg an Tighearn' a tha air lasadh
'n ar n-aghaidh[m], a chionn nach d'éisd ar
n-aithrichean ri briathraibh an leabhair
so[n], a dheanamh a réir *gach ni* a tha
sgrìobhta d'ar taobh[o].
14 Uime sin chaidh Hilciah an sagart,
agus Ahicam, agus Achbor, agus Saphan,
agus Asahiah, dh'ionnsuidh Huldah a'
bhan-fhàidh, bean Shaluim mhic Thic-
bhah, mhic Harhais, fir-gleidhidh an
eudaich, (a nis *bha* i 'chòmhnuidh ann an
Ierusalem anns an oil-thigh,) agus labhair
iad rithe.
15 Agus thubhairt i riu, Mar so tha an
Tighearna Dia Israeil, ag ràdh, Innsibh
do'n duine a chuir a m'ionnsuidh-sa sibh,
16 Mar so tha an Tighearn', ag ràdh,
Feuch, bheir mise olc air an àite so,
agus air a luchd-àiteachaidh, *eadhon* uile
bhriathran an leabhair a leugh rìgh Iudah :
17 A chionn gu-n do thréig iad mise[q],
agus gu-n do loisg iad tùis do dhiathaibh
eile, chum mo bhrosnachadh gu corruich
le uile oibribh an làmh : uime sin lasaidh
m'fhearg an aghaidh an àite so[r], agus
cha mhùchar i.
18 Ach ri rìgh Iudah a chuir sibh a
dh'fhiosrachadh de'n Tighearna, mar so
their sibh ris, Mar so tha an Tighearna
Dia Israeil, ag ràdh, *A thaobh* nam
briathran a chual' thu,
19 A chionn gu-n robh do chridhe[3] tiom[s],
agus gu-n d'irislich thu thu féin an làthair
an Tighearna[t], 'n uair a chual' thu ciod a

R.C. 698.

a Lebh. 26. 31, 32
b Ier. 26. 6; 44. 22
c rann 11
d Neh. 1. 4
e Deut. 31. 24; 2 Each. 34. 14, &c.
f Neh. 8. 3, 18; Ier. 36. 6, 15
g 2 Each. 34. 29, &c.
h rann 19
i 2 Each. 34. 20, *Abdon*
j 1 Each. 10. 14
k caib. 22. 8
l caib. 11. 14, 17
m Salm 76. 7; Nah. 1. 6; Tais. 6. 17
n Deut. 29. 27
o Seum. 1. 22-25
p caib. 21. 3, 7
q Deut. 29. 25, &c.; Neh. 9. 26, 27; Dan. 9. 11-14
2 *a roimh-innseadh, Hos. 10. 5; Seph. 1. 4.*
r 1 Tes. 2. 16
3 *maoth, tais.*
s Salm 51. 17; Isa. 57. 15
t 1 Ri. 21. 29
u 2 Each. 34. 4

labhair mise an aghaidh an àite so, agus
an aghaidh a luchd-àiteachaidh, gu-m
bitheadh iad 'n am fàsach[a], agus 'n am
mallachadh[b], agus *gu-n do* reub thu
d'eudach[c], agus *gu-n do* ghuil thu[d] a'm'
fhianuis ; chuala mise mar an ceudna
*thusa*, ars' an Tighearna.
20 Feuch uime sin, cruinnichidh mise
thu chum d'aithrichean , agus cruinnich-
ear thu do d'uaigh ann an sìth, agus
cha-n fhaic do shùilean an t-olc sin uile
a bheir mise air an àite so. Agus thug
iad fios a rìs a dh'ionnsuidh an rìgh.

## CAIB. XXIII.

1 *Leugh Iosiah leabhar an lagha 'an éisdeachd an t-sluaigh :* 3 *rinn e coimhcheangal 'am fianuis an Tighearna :* 4 *chuir e air falbh ìodhol-aoradh,* 24 *leannain-shìth, agus luchd-fiosachd.* 29 *Mharbh Pharaoh-necho Iosiah aig Megido, agus rìghich Iehoahas 'n a àit.*

AGUS chuir an rìgh *teachdairean uaith*[g],
agus chruinnich d'a ionnsuidh uile
sheanairean Iudah, agus Ierusaleim.
2 Agus chaidh an rìgh suas do thigh
an Tighearn', agus daoine Iudah uile,
agus uile luchd-àiteachaidh Ierusaleim
maille ris, agus na sagartan, agus na
fàidhean, agus an sluagh uile eadar bheag
agus mhòr : agus leugh e 'n an éisdeachd
uile bhriathra leabhair a' choimhcheang-
ail, a fhuaradh ann an tigh an Tighearn'[k].
3 Agus sheas an rìgh làimh ri post[l] ;
agus rinn e coimhcheangal 'am fianuis an
Tighearna, gu-n gluaiseadh iad an déigh
an Tighearn', agus gu-n gleidheadh iad
'àitheantan, agus a theisteis, agus a
reachdan le *an* uile chridhe, agus le *an*
uile anam, a choimhlionadh bhriathran a'
choimhcheangail so, *a tha* sgrìobhta 's an
leabhar so : agus sheas an sluagh uile ris
a' choimhcheangal.
4 Agus dh'àithn an rìgh do Hilciah an
t-àrd shagart, agus do shagartaibh an
dara *orduigh*, agus do luchd-gleidhidh an
doruis, na soithichean uile a rinneadh do
Bhaal, agus do'n doire[p], agus do uile
armailt nèimh, a thoirt a mach á teampull
an Tighearn' : agus loisg e iad an taobh
a muigh de Ierusalem ann am machar-
aibh Chidroin, agus ghiùlain e an luath
gu Bet-el.
5 Agus chuir e as do shagartaibh an
ìodhol-aoraidh[2], a dh'orduich rìghrean
Iudah a losgadh tùis anns na h-àitibh
àrda, ann am mòr-bhailtibh Iudah, agus
anns na h-àitibh mu thimchioll Ieru-
saleim ; iadsan mar an ceudna a loisg
tùis do Bhaal, do'n ghréin, agus do'n
ghealaich, agus do na reultaibh seach-
ranach, agus do uile armailt nèimh.
6 Agus thug e an doire o thigh an
Tighearn', an taobh a mach de Ierusalem,
gu sruth Chidroin, agus loisg se e aig
sruth Chidroin, agus mhìn-phronn e gu
luaithre e, agus thilg e a luaithre air
uaighibh cloinne an t-sluaigh[u].

7 Agus bhris e sìos tighean nan Sodom-
ach[a] a *bha* làimh ri tigh an Tighearna,
far an robh na mnathan a' figheadh chùirt-
eine[1] do'n doire[b].
8 Agus thug e mach na sagairt uile á
bailtibh Iudah, agus thruaill e na h-àit-
ean àrda far an do loisg na sagairt tùis, o
Gheba[d] gu Beer-seba, agus bhris e sìos
àitean àrda nan geatachan, a *bha* ann an
dol a stigh geata Iosua uachdarain a'
bhaile, a *bha* air làimh chlì duine ann an
geata a' bhaile.
9 Gidheadh, cha deachaidh sagairt nan
àitean àrda[f] suas gu altair an Tighearn'
ann an Ierusalem, ach dh'ith iad aran
neo-ghoirtichte[g] am measg am bràithrean.
10 Agus thruaill e Tophet[h] a *tha* ann
an gleann mhic Hinnoim[i], a chum nach
feudadh duine air bith toirt air a mhac
no air a nighinn dol troimh an teine do
Mholech[k].
11 Agus thug e air falbh na h-eich a
thug rìghrean Iudah do'n ghréin, o dhol
a steach tighe an Tighearna, làimh ri
seòmar Natan-meleich a' chaillteanaich,
a *bha* 's a' mhach-bhaile, agus loisg e
carbada na gréine le teine.
12 Agus na h-altairean a *bha* air mull-
ach seòmair uachdaraich Ahais[n], a rinn
rìghrean Iudah, agus na h-altairean a
rinn Manaseh[o] ann an dà chùirt tighe an
Tighearna, thilg an rìgh sìos, agus bhris
e o sin *iad*, agus thilg e an luaithre ann
an sruth Chidroin.
13 Agus na h-àitean àrda a *bha* fa
chomhair Ierusaleim, a *bh*'air an làimh
dheis de shliabh na truaillidheachd[2], a
thog Solamh rìgh Israeil[r] do Astarot
gràineileachd nan Sidonach, agus do
Chemos gràineileachd nam Moabach,
agus do Mhilcom gràineileachd chloinn
Amoin, thruaill an rìgh.
14 Agus bhris e 'n am bloighdibh na
dealbhan[u], agus ghearr e sìos na doir-
eachan, agus lìon e an àitean le cnàmhan
dhaoine.
15 Os bàrr, an altair a *bh*'aig Bet-el,
agus an t-àit àrd a rinn Ieroboam mac
Nebait[w], a thug air Israel peacachadh,
araon an altair agus an t-àit àrd bhris
e sìos, agus loisg e an t-àit àrd; *agus*
mhìn-phronn e gu luaithre *e*, agus loisg e
an doire.
16 Agus an uair a thionndaidh Iosiah
mu'n cuairt, chunnaic e na h-uaighean a
*bha* an sin 's an t-sliabh, agus chuir e
*daoine* uaith, agus thug e na cnàmhan as
na h-uaighibh, agus loisg e *iad* air an
altair, agus thruaill e i, a réir focail an
Tighearn'[b], a labhair òglach Dhé a chuir
'an céill na briathran so.
17 An sin thubhairt e, Ciod e an carr-
agh so a *tha* mi 'faicinn? Agus thubhairt
daoine a' bhaile ris, *Is i* uaigh òglaich
Dhé a th'ann[d], a thàinig o Iudah, agus a
chuir 'an céill na nithe sin a rinn thusa an
aghaidh altair Bhet-eil.

R.C. 624.

[a] 1 Ri. 14. 24
15. 12
[1] *bhùthan.*
[b] Ese. 8. 14
16. 16
[c] 2 Each. 24.
6, 7
[d] 1 Ri. 15. 22
[e] caib. 11. 18
Ecs. 22. 20
1 Ri. 18. 40
[f] Ese. 44. 10-
14
[g] 1 Sam. 2. 36
[h] Isa. 30. 33
Ier. 7. 31
[i] Ios. 15. 8
[j] Ecs. 12. 3,
&c.
Air. 9. 2
Deut. 16. 2
[k] Lebh. 18.
21
Deut. 18. 10
Ese. 23. 37,
39
[l] 2 Each. 35.
18, 19
[m] caib. 21. 6
Tais. 22. 15
[n] Ier. 19. 13
Seph. 1. 5
[o] caib. 21. 5
[p] Lebh. 19.
31
20. 27
Deut. 18. 11
[2] 's e sin, *sliabh nan crann-olaidh.*
[q] caib. 18. 5
[r] 1 Ri. 11. 7
[s] 1 Ri. 8. 48
Ier. 29. 13
[t] Neh. 10. 29
[u] Ecs. 23. 24
Air. 33. 52
Deut. 7. 5,
25
Mic. 1. 7
[v] caib. 21. 11,
12
24. 3, 4
Ier. 15. 4
[w] 1 Ri. 12. 28,
38
[x] caib. 21. 13
[y] caib. 17. 18,
20
18. 11
[z] 1 Ri. 9. 3
[a] 2 Each. 35.
20, &c.
[b] 1 Ri. 13. 2
[c] Sech. 12. 11
[d] 1 Ri. 13. 30,
31

18 Agus thubhairt e, Leigibh leis; na
gluaiseadh duine sam bith a chnàmha-san:
agus leig iad tàmh d'a chnàmhan maille
ri cnàmhan an fhàidh a thàinig á Samaria.
19 Agus mar an ceudna, uile thighean
nan àitean àrda a *bha* ann am bailtibh
Shamaria[c], a rinn rìghrean Israeil a
bhrosnachadh *an Tighearna* gu feirg,
thug Iosiah air falbh, agus rinn e a réir
nan uile ghniomh a rinn e ann am Bet-el.
20 Agus mharbh e uile shagairt nan
àitean àrda[e] a *bha* 'n sin air na h-altair-
ibh, agus loisg e cnàmhan dhaoine orra,
agus phill e gu Ierusalem.
21 Agus dh'àithn an rìgh do an t-sluagh
uile, ag ràdh, Cumaibh a' chàisg do'n
Tighearna 'ur Dia, mar *tha e* sgrìobhta
ann an leabhar a' choimhcheangail so[j].
22 Gu cinnteach cha do chumadh a'
leithid so de chàisg, o làithibh nam
breitheamhnan a thug breth air Israel[l],
no ann an uile làithibh rìghrean Israeil,
no rìghrean Iudah;
23 Ach anns an ochdamh bliadhna deug
de rìgh Iosiah, chumadh a' chàisg so do'n
Tighearn', ann an Ierusalem.
24 Os bàrr, *luchd* nan leannan-sìth[m],
agus an luchd-fiosachd, agus na dealbhan,
agus na h-ìodholan, agus gach uile
ghràineileachd a chunnacas ann an tìr
Iudah, agus ann an Ierusalem, chuir
Iosiah air falbh, a chum gu-n coimhlion-
adh e briathran an lagha[p], a bha sgrìobhta
's an leabhar a fhuair Hilciah an sagart
ann an tigh an Tighearna.
25 Agus cosmhuil ris-san cha robh rìgh
air bith roimhe[q], a phill a dh'ionnsuidh
an Tighearna le 'uile chridhe[s], agus le
'uile anam, agus le 'uile neart, a réir
lagha Mhaois uile[t]; agus 'n a dhéigh cha
d'éirich a shamhuil.
26 Gidheadh, cha do phill an Tighearn'
o theas 'fheirge mòire, leis an do las
'fhearg an aghaidh Iudah, air son nan
uile bhrosnachadh leis an do bhrosnaich
Manaseh e[v].
27 Agus thubhairt an Tighearn', Ath-
arraichidh mi Iudah mar an ceudna as
mo shealladh[x], mar a dh'atharraich mi
Israel[y], agus cuiridh mi cùl gu tur ris a'
mhòr-bhaile so Ierusalem, a thagh mi,
agus ris an tigh mu'n dubhairt mi[z],
Bithidh m'ainm an sin.
28 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iosiah, agus na h-uile *nithe* a rinn e, nach
*'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachd-
raidh rìghrean Iudah?
29 'N a làithibh-san chaidh Pharaoh-
necho[a] rìgh na h-Eiphit suas an aghaidh
rìgh Asiria gu amhainn Euphrates: agus
chaidh rìgh Iosiah 'n a aghaidh, agus
mharbh esan e aig Megido[c] 'n uair a
chunnaic se e.
30 Agus ghiùlain a sheirbhisich e marbh
ann an carbad o Mhegido, agus thug iad
e gu Ierusalem, agus dh'adhlaic iad e 'n a
uaigh féin: agus ghabh sluagh na tìre

Iehoahas mac Iosiah[a], agus dh'ung iad e,
agus rinn iad 'n a rìgh e ann an àit
'athar.
31 Tri bliadhna fichead a dh'aois *bha*
Iehoahas[1] an uair a thòisich e air rìogh-
achadh ; agus rìghich e tri mìosan ann
an Ierusalem : agus *b'e* ainm a mhàthar
Hamutal[d], nighean Ieremiah o Libnah.
32 Agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearn', a réir nan uile *nithe* a rinn
'aithrichean.
33 Agus chuir Pharaoh-necho e ann an
cuibhreachaibh aig Riblah[h], ann an tìr
Hamait, a chum nach rìoghaicheadh e
ann an Ierusalem; agus chuir e ceud
tàlann airgid agus tàlann òir, mar chìs
air an tìr.
34 Agus rinn Pharaoh-necho Eliacim
mac Iosiah 'n a rìgh 'an àit Iosiah 'athar,
agus thionndaidh e 'ainm[i] gu Iehoiacim,
agus thug e air falbh Iehoahas ; agus
thàinig e do'n Eiphit[j], agus dh'eug e an
sin.
35 Agus thug Iehoiacim an t-airgiod
agus an t-òr do Pharaoh[k]: ach thug e
fainear an tìr a mheas a chum gu-n ìocadh
iad an t-airgiod a réir àithne Pharaoh;
dh'iarr e an t-airgiod agus an t-òr o shluagh
na tìre, o gach neach a réir a mheas, gus
a thabhairt do Pharaoh-necho.
36 Cùig bliadhna fichead a dh'aois *bha*
Iehoiacim an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e aon bhliadhna
deug ann an Ierusalem ; agus *b'e* ainm a
mhàthar Sebudah, nighean Phedaiah o
Rumah.
37 Agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearn', a réir nan uile *nithe* a rinn
'aithrichean.

## CAIB. XXIV.

1 *Rinn Iehoiacim ceannairc an aghaidh Nebuchadnesair.* 5 *Fhuair e bàs, agus rìghich Iehoiachin 'n a àit.* 7 *Bhuadhaich rìgh Bhabiloin air rìgh na h-Eiphit.* 10 *Ghlac Nebuchadnesar Ierusalem, agus thug e leis Iehoiachin ann am braighdeanas do Bhabilon.* 17 *Rinneadh Sedeciah 'n a rìgh 'n a àit.*

'NA làithibh-san thàinig Nebuchad-
nesar rìgh Bhabiloin a nìos[q], agus
bha Iehoiacim 'n a sheirbhiseach aige tri
bliadhna : an sin phill e agus rinn e
ceannairc 'n a aghaidh.
2 Agus chuir an Tighearna 'n a aghaidh
buidhnean de na Caldéanaich[r], agus
buidhnean de na Sirianaich, agus buidh-
nean de na Moabaich, agus buidhnean
de chloinn Amoin, agus chuir e iad an
aghaidh Iudah g'a sgrios, a réir focail an
Tighearn', a labhair e le 'sheirbhisich na
fàidhean.
3 Gu cinnteach air àithne an Tighearna
thàinig *so* air Iudah, chum *an* atharrach-
adh as a shealladh air son pheacaidhean
Mhanaseh[t], a réir nan uile *nithe* a rinn e :
4 Agus mar an ceudna, air son na fola
neo-chiontaich a dhòirt e[v]; oir lìon e Ieru-
salem le fuil neo-chiontaich[b], nach maith-
eadh an Tighearn'[c].
5 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iehoiacim, agus na h-uile *nithe* a rinn e,
nach *'eil* iad sgrìobhta ann an leabhar
eachdraidh rìghrean Iudah ?
6 Agus choidil Iehoiacim maille r'a
aithrichibh[e]: agus rìghich Iehoiachin a
mhac 'n a àit.
7 Ach cha d' thàinig rìgh na h-Eiphit
na's mò as a thìr féin[f]: oir ghlac rìgh
Bhabiloin[g] o amhainn na h-Eiphit gus an
amhainn Euphrates, gach ni 'bu le rìgh na
h-Eiphit.
8 Ochd bliadhna deug a dh'aois *bha*
Iehoiachin[2] an uair a thòisich e air rìogh-
achadh ; agus rìghich e ann an Ierusalem
tri mìosan : agus b'e ainm a mhàthar
Nehusta, nighean Elnatain o Ierusalem.
9 Agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearn', a réir nan uile *nithe* a rinn
'athair.
10 Anns an àm sin thàinig seirbhisich
Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin a nìos an
aghaidh Ierusaleim, agus theannaicheadh
am baile[l].
11 Agus thàinig Nebuchadnesar rìgh
Bhabiloin an aghaidh a' bhaile, agus
theannaich a sheirbhisich e.
12 Agus chaidh Iehoiachin rìgh Iudah
a mach a dh'ionnsuidh rìgh Bhabiloin, e
féin, agus a mhàthair, agus a sheirbhisich,
agus a cheannardan, agus a chaillteana-
aich : agus ghlac rìgh Bhabiloin e 's an
ochdamh bliadhna d'a rìoghachadh[m].
13 Agus thug e mach as a sin uile
ionmhais tighe an Tighearn', agus ion-
mhais tighe an rìgh, agus ghearr e 'n am
bloighdibh na soithichean òir uile a rinn
Solamh rìgh Israeil ann an teampull
an Tighearna, mar a labhair an Tigh-
earn'[n].
14 Agus thug e leis Ierusalem uile[o],
agus na ceannardan uile, agus na daoine
treuna uile, deich mìle de bhraighdibh,
agus an luchd-ceirde uile, agus na goibh-
nean : cha d'fhan a h-aon ach bochdan
sluaigh na tìre[p].
15 Agus thug e leis Iehoiachin do Bha-
bilon, agus màthair an rìgh, agus mnathan
an rìgh, agus a chaillteanaich, agus daoine
cumhachdach na tìre ; *iad sin* thug e leis
'am braighdeanas, o Ierusalem do Bha-
bilon.
16 Agus na daoine gaisgeil uile, seachd
mìle, agus an luchd-ceirde, agus na
goibhnean, mìle, iadsan uile a bha comas-
ach *agus* a dheanadh cogadh, eadhon
iadsan thug rìgh Bhabiloin 'am braigh-
deanas leis do Bhabilon.
17 Agus rinn rìgh Bhabiloin Mataniah
bràthair 'athar 'n a rìgh 'n a àit[s], agus
thionndaidh e 'ainm gu Sedeciah.
18 Bliadhna 'ar fhichead a dh'aois *bha*
Sedeciah[u] 'n uair a thòisich e air rìogh-
achadh; agus rìghich e aon bhliadhna
deug ann an Ierusalem : agus *b'e* ainm

B.C. 610.

[a] 2 Each. 36. 1, &c.
[b] Salm 106. 38
[c] Ese. 33. 25
[1] ris an abrar *Ieconiah, 1 Each. 3. 16; Ier. 24. 1; agus Coniah, Ier. 22. 24, 28.*
[d] caib. 24. 18
[e] Ier. 22. 18, 19
[f] Ier. 37. 5, 7
[g] 1 Ri. 9. 3
[h] caib. 25. 6 Ier. 52. 27
[2] *theirear Ieconiah ris, 1 Each. 3. 16; Ier. 24. 1; agus Coniah, Ier. 22. 24, 28.*
[i] caib. 24. 17 Gen. 41. 45 Dan. 1. 7
[j] Ier. 22. 11, 12 Ese. 19. 3, 4
[k] rann 33
[l] Dan. 1. 1, 2
[m] Ier. 29. 1, 2
[n] caib. 20. 17
[o] Ier. 24. 1
[p] caib. 25. 12
[q] 2 Each. 36. 5, &c.
[r] Ier. 25. 9 32. 28 Ese. 19. 8
[s] Ier. 37. 1
[t] caib. 23. 26 Ecs. 20. 5
[u] Ier. 52. 1, &c.
[v] caib. 21. 16 Deut. 19. 10 Ier. 2. 34 19. 4

a mhàthar Hamutal[a], nighean Ieremiah o Libnah.

19 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', a réir nan uile *nithe* a rinn Iehoiacim.

20 Oir troimh chorruich an Tighearna bha e *mar sin* ann an Ierusalem agus ann an Iudah, gus an do thilg e as a làthair iad : agus rinn Sedeciah ceannairc an aghaidh rìgh Bhabiloin[e].

## CAIB. XXV.

1 *Theannaich Nebuchadnesar Ierusalem.* 4 *Ghlac e Sedeciah, agus chuir e mach a shùilean.* 8 *Loisg Nebusar-adan Ierusalem.* 18 *Mharbhadh uaislean Iudah aig Riblah.* 23 *Chuir Ismael Gedaliah gu bàs.* 27 *Nochd Ebhilmerodach caoimhneas do Iehoiachin.*

AGUS anns an naothamh bliadhna d'a rìoghachadh, 's an deicheamh mìos, air an deicheamh *là* de'n mhìos, thàinig Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin[g], e féin agus 'armailt uile, an aghaidh Ierusaleim, agus champaich e 'n a aghaidh ; agus thog iad daingnichean 'n a aghaidh mu'n cuairt.

2 Agus bha am baile air a theannachadh gus an aon bhliadhna deug de rìgh Sedeciah.

3 Agus air an naothamh *là* de'n *cheathramh* mìos, bhuadhaich a' ghorta 's a' bhaile, agus cha robh aran ann do shluagh na tìre.

4 Agus bhriseadh sìos am baile, agus theich na fir-chogaidh uile 's an oidhche, air slighe a' gheata, eadar an dà bhalla, a *tha* làimh ri lios an rìgh ; (a nis *bha* na Caldéanaich an aghaidh a' bhaile mu'n cuairt ;) agus dh'imich iad air an t-slighe dh'ionnsuidh a' chòmhnaird[k].

5 Agus lean armailt nan Caldéanach an rìgh, agus rug iad air ann an còmhnardaibh Iericho ; agus sgapadh 'armailt uile uaith.

6 Mar sin ghlac iad an rìgh, agus thug iad suas e dh'ionnsuidh rìgh Bhabiloin gu Riblah[l] ; agus thug esan breth air.

7 Agus mharbh e mic Shedeciah fa chomhair a shùl, agus chuir e a shùilean á Sedeciah[m], agus cheangail se e le geimhlibh umha, agus thug e leis e do Bhabilon.

8 Agus anns a' chùigeamh mìos, air an t-seachdamh *là* de'n mhìos, (*b*'i sin an naothamh bliadhna deug de rìgh Nebuchadnesar, rìgh Bhabiloin,) thàinig Nebusar-adan ceannard an fhreiceadain, seirbhiseach rìgh Bhabiloin, gu Ierusalem :

9 Agus loisg e tigh an Tighearn'[o], agus tigh an rìgh, agus tighean Ierusaleim uile ; agus gach uile thigh mòr loisg e le teine[q].

10 Agus leag uile armailt nan Caldéanach, a *bha* maille ri ceannard an fhreiceadain, sìos ballachan Ierusaleim[r], mu'n cuairt.

11 Agus a' chuid eile de'n t-sluagh a dh'fhàgadh 's a' bhaile, agus an luchdteichidh a chaidh thairis gu rìgh Bhabiloin, maille ri fuigheall an t-sluaigh, thug Nebusar-adan ceannard an fhreiceadain air falbh leis.

12 Ach dh'fhàg ceannard an fhreiceadain cuid de bhochdaibh na tìre[b], *gu bhi* 'n an luchd-deasachaidh fhìonainean agus 'n an treabhaichean.

13 Agus na puist umha[c] a *bha* ann an tigh an Tighearn'[d], agus na buinn, agus an fhairge umha a *bha* ann an tigh an Tighearna, bhris na Caldéanaich 'n am bloighdibh, agus thug iad leo an umha do Bhabilon.

14 Agus na poitean[f], agus na sluasaidean, agus na smàladairean, agus na spàinean, agus na soithichean umha uile leis an d' rinn iad frithealadh, thug iad leo.

15 Agus na h-aighnean teine, agus na cuachan, *na nithe* a *bha* dh'òr '*n a* òr, agus a *bha* dh'airgiod '*n a* airgiod, thug ceannard an fhreiceadain air falbh.

16 Dà phost, aon fhairge, agus na buinn a rinn Solamh air son tighe an Tighearna ; bha umha nan soithiche sin uile gun tomhas :

17 Ochd làmhan-coille deug àirde aon phuist[h], agus an ceann-mullaich *a bh*'air a dh'umha ; agus àirde a' chinn-mhullaich tri lamhan-coille : agus an lìon-obair, agus na pomgranatan air a' cheann-mhullaich mu'n cuairt, iad sin uile dh'umha : agus an leithide sin *bha* aig an dara post, maille ri lìon-obair.

18 Agus ghlac ceannard an fhreiceadain Seraiah[i] an t-àrd shagart, agus Sephaniah[j] an dara sagart, agus na tri dorsairean :

19 Agus as a' bhaile thug e aon chaillteanach, a *bha* os ceann nam fear-cogaidh, agus cùignear fhear dhiubhsan a bha an làthair an rìgh, a fhuaradh 's a' bhaile, agus àrd sgrìobhaiche na h-armailt, a bha 'g ionnsachadh cogaidh do shluagh na tìre, agus tri fichead fear de shluagh na tìre a fhuaradh 's a' bhaile :

20 Agus ghlac Nebusar-adan ceannard an fhreiceadain iad sin, agus thug e iad gu rìgh Bhabiloin do Riblah :

21 Agus bhuail rìgh Bhabiloin iad, agus mharbh e iad aig Riblah, ann an tìr Hamait. Agus thugadh Iudah air falbh as an tìr féin[n].

22 Agus *os ceann* an t-sluaigh a dh' fhàgadh ann an tìr Iudah, a dh'fhàg Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin, eadhon os an ceann-san chuir e Gedaliah mac Ahicaim, mhic Shaphain[p].

23 Agus an uair a chual' uile ceannarda nan armailt, iad féin agus an daoine, gu-n do rinn rìgh Bhabiloin Gedaliah 'n a uachdaran, thàinig gu Gedaliah do Mhispah, eadhon Ismael mac Netaniah, agus Iohanan mac Chareah, agus Seraiah mac Thanhumeit an Netophatach, agus Iaasaniah mac Maachataich, iad féin agus an daoine.

24 Agus mhionnaich Gedaliah dhoibh,

R.C. 590.

a caib. 23. 31
b caib. 24. 14; Ier. 40. 7
c Ier. 27. 19, &c.; 1 Ri. 7. 15-27
d Ecs. 27. 3
e 2 Each. 36. 13; Ese. 17. 15
f 1 Ri. 7. 47, 50
g 2 Each. 36. 17, &c.; Ier. 34. 2, &c.; 39. 1, &c.; 52. 4, &c.; Ese. 24. 2, &c.
h 1 Ri. 7. 15
i 1 Each. 6. 14; Esr. 7. 1
j Ier. 21. 1; 29. 25, 29
k Ese. 12. 12
l caib. 23. 33
m Ese. 12. 13
n caib. 23. 27; Lebh. 26. 33; Deut. 28. 36, 64; Ese. 12. 15-28; 24. 14
o 1 Ri. 9. 8; Salm 79. 1; Isa. 64. 10, 11
p Ier. 40. 5, &c.
q Am. 2. 5
r Neh. 1. 3; Ier. 52. 14, &c.

agus d'an daoinibh, agus thubhairt e riu,
Na bitheadh eagal oirbh a bhi 'n 'ur
seirbhisich do na Caldéanaich: gabhaibh
còmhnuidh 's an tìr, agus deanaibh
seirbhis do rìgh Bhabiloin, agus éiridh gu
maith dhuibh.
25 Ach anns an t-seachdamh mìos,
thàinig Ismael mac Netaniah[c], mhic
Elisama, de'n t-sliochd rìoghail, agus
deichnear fhear maille ris, agus bhuail
iad Gedaliah air chor as gu-n d'eug e,
agus na h-Iudhaich agus na Caldéanaich
a bha maille ris aig Mispah.
26 Agus dh'éirich an sluagh uile eadar
bheag agus mhòr, agus ceannarda nan
armailt, agus thàinig iad do'n Eiphit[g]:
oir bha eagal nan Caldéanach orra.
27 Ach anns an t-seachdamh bliadhna

R.C. 588.

[a] Ier. 52. 31, &c.
[b] Gen. 40. 13, 20
[c] Ier. 41. 1, &c.
[d] Dan. 2. 37; 5. 18, 19
[e] Isa. 61. 3
[f] 2 Sam. 9. 7
[g] Ier. 43. 4. 7
[h] Neh. 11. 23; Dan. 1. 5; Mat. 6. 11; Gnio. 6. 1

deug 'ar fhichead de bhraighdeanas
Iehoiachin rìgh Iudah[a], anns an dara
mìos deug, air an t-seachdamh *là* fichead
de'n mhios, thog Ebhil-merodach rìgh
Bhabiloin, air a' bhliadhna anns an do
thòisich e air rìoghachadh, suas ceann
Iehoiachin rìgh Iudah á prìosan[b].
28 Agus labhair e gu caoimhneil ris,
agus chuir e suas a rìgh-chaithir os ceann
rìgh-chaithir nan rìghrean, a *bha* maille
ris ann am Babilon[d]:
29 Agus mhùth e 'eudach-prìosain[e];
agus dh'ith e aran a ghnàth 'n a làthair
ré uile làithean a bheatha[f].:
30 Agus *bu* chuibhrionn ghnàthaichte
a chuibhrionn a thugadh dha o an rìgh,
cuid lathail fa chomhair gach là[h], ré uile
làithean a bheatha.

# CEUD LEABHAR
NAN
# EACHDRAIDH.

## CAIB. I.

1 *Sliochd Adhaimh gu Noah.* 5 *Mic Iapheit.* 8 *Mic Ham.* 17 *Mic Sheim.* 24 *Sliochd Sheim gu Abraham.* 29 *Mic Ismaeil.* 32 *Mic Cheturah.* 35 *Sliochd Abrahaim le Esau, &c.*

ADHAMH, Set, Enos[a],
2 Cenan, Mahaleel, Iered,
3 Henoch, Metuselah, Lamech,
4 Noah, Sem, Ham, agus Iaphet.
5 Mic Iapheit[b]; Gomer, agus Magog,
agus Madai, agus Iabhan, agus Tubal,
agus Mesech, agus Tiras.
6 Agus mic Ghomeir; Aschenas, agus
Riphat, agus Togarmah.
7 Agus mic Iabhain; Elisah, agus Tar-
sis, Citim, agus Dodanim.
8 Mic Ham; Cus, agus Misraim, agus
Phut, agus Canaan.
9 Agus mic Chuis; Seba, agus Habh-
ilah, agus Sabta, agus Raamah, agus
Sabtecha: agus mic Raamah; Seba agus
Dedan.
10 Agus ghin Cus Nimrod: thòisich
esan air a bhi cumhachdach air an talamh.
11 Agus ghin Misraim na Ludaich,
agus na h-Anamaich, agus na Lehabaich,
agus na Naphtuhaich,
12 Agus na Patrusaich, agus na Caslu-
haich, (o-n d'thàinig na Philistich,) agus
na Caphtoraich[h].
13 Agus ghin Canaan Sidon a cheud-
ghin, agus Het,
14 Agus an Iebusach, agus an t-Amor-
ach, agus an Girgasach,
15 Agus an t-Ibheach, agus an t-Arch-
ach, agus an Sineach,

R.C. 4004.

[1] no, *Mas*, *Gen. 10. 23.*
[a] Gen. 4. 25, 26; 5. 3, 9
[b] Gen. 10. 2, &c.
[c] Gen. 11. 10, &c.
[d] Gen. 17. 5
[e] Gen. 21. 2 3
[f] Gen. 16. 11, 15
[g] Gen. 25. 13-16
[2] no, *Hadar*, *Gen. 25. 15.*
[h] Deut. 2. 23
[i] Gen 25. 1, &c.

16 Agus an t-Arbhadach, agus an Semar-
ach, agus an Hamatach.
17 Mic Sheim; Elam, agus Asur, agus
Arphacsad, agus Lud, agus Aram; agus
mic Araim Us, agus Hul, agus Geter,
agus Mesech[1].
18 Agus ghin Arphacsad Selah, agus
ghin Selah Eber.
19 Agus do Eber rugadh dithis mhac:
*b'e* ainm aoin diubh Peleg, a chionn 'n a
làithibh-san gu-n do roinneadh an talamh;
agus ainm a bhràthar Ioctan.
20 Agus ghin Ioctan Almodad, agus
Seleph, agus Hasarmabhet, agus Ierah,
21 Agus Hadoram, agus Usal, agus
Diclah,
22 Agus Ebal, agus Abimael, agus Seba,
23 Agus Ophir, agus Habhilah, agus
Iobab. *B'iad* sin uile mic Ioctain.
24 Sem, Arphacsad, Selah[c],
25 Eber, Peleg, Reu,
26 Serug, Nahor, Terah,
27 Abram, *is* e sin Abraham[d].
28 Mic Abrahaim; Isaac[e] agus Ismael[f].
29 *Is iad* so an ginealaich: Ceud-ghin
Ismaeil[g], Nebaiot; an sin Cedar, agus
Adbeel, agus Mibsam,
30 Misma, agus Dumah, Masa, Hadad[2],
agus Tema,
31 Ietur, Naphis, agus Cedemah. *Is*
*iad* sin mic Ismaeil.
32 Agus mic Cheturah[i], coimhleabaich
Abrahaim: rug ise Simran, agus Iocsan,
agus Medan, agus Midian, agus Isbac,
agus Suah. Agus mic Iocsain; Seba,
agus Dedan.
33 Agus mic Mhidiain; Ephah, agus

Epher, agus Henoch, agus Abida, agus Eldaah. *Is iad* sin uile mic Cheturah.

34 Agus ghin Abraham Isaac[a]. Mic Isaaic; Esau agus Israel[c].

35 Mic Esau[d]; Eliphas, Reuel, agus Ieus, agus Iaalam, agus Corah.

36 Mic Eliphais; Teman, agus Omar, Sephi, agus Gatam, agus Cenas: agus rug Timna, coimhleabach Eliphais, dha Amalec.

37 Mic Reueil; Nahat, Serah, Samah, agus Midsah.

38 Agus mic Sheir; Lotan, agus Sobal, agus Sibeon, agus Anah, agus Disor, agus Eser, agus Disan.

39 Agus mic Lotain; Hori, agus Homam[3]: agus *b'i* Timna piuthar Lotain.

40 Mic Shobail; Alian[4], agus Manahat, agus Ebal, Sephi, agus Onam. Agus mic Shibeoin; Aiah, agus Anah.

41 Mic Anah; Dison. Agus mic Dhisoin; Amram[7], agus Esban, agus Itran, agus Cheran.

42 Mic Eseir; Bilhan, agus Sabhan, agus Iacan[8]. Mic Dhisain; Us, agus Aran.

43 A nis *is iad* so na rìghrean a rìghich ann an tìr Edoim, mu-n do rìghich rìgh air bith os ceann chloinn Israeil; Bela mac Bheoir: agus *b'e* ainm a bhaile Dinhabah.

44 Agus dh'eug Bela; agus rìghich Iobab, mac Sherah o Bhosrah, 'n a àit.

45 Agus dh'eug Iobab; agus rìghich 'n a àit, Husam o thìr nan Temanach.

46 Agus dh'eug Husam; agus rìghich Hadad mac Bhedaid, (a bhuail Midian ann am machair Mhoaib,) 'n a àit: agus *b'e* ainm a bhaile Abhit.

47 Agus dh'eug Hadad; agus rìghich Samlah o Mhasrecah 'n a àit.

48 Agus dh'eug Samlah; agus rìghich Saul o Rehobot làimh ris an amhainn 'n a àit.

49 Agus dh'eug Saul; agus rìghich Baal-hanan mac Achboir 'n a àit.

50 Agus dh'eug Baal-hanan; agus rìghich Hadad 'n a àit: agus *b'e* ainm a bhaile Pau[2]; agus *b'e* ainm a mhnatha Mehetabel, nighean Mhatreid, nighinn Mhesahaib.

51 Dh'eug Hadad mar an ceudna. Agus b'iad cinn-fheadhna Edoim; Timnah ceann-feadhna, Aluah[3] ceann-feadhna, Ietet ceann-feadhna,

52 Aholibamah ceann-feadhna, Elah ceann-feadhna, Pinon ceann-feadhna,

53 Cenas ceann-feadhna, Tèman ceann-feadhna, Mibsar ceann-feadhna,

54 Magdiel ceann-feadhna, Iram ceann-feadhna. *Is iad* sin cinn-fheadhna Edoim.

## CAIB. II.

1 *Mic Israeil.* 3 *Sliochd Iudah le Tamar.* 13 *Mic Iese.* 18 *Sliochd Chaleib mhic Hesroin.* 25 *Sliochd Ierahmeeil.* 34 *Sliochd Shesain.* 50 *Sliochd Chaleib mhic Huir.*

*IS iad* so mic Israeil[q]; Reuben, Simeon, Lebhi, agus Iudah, Isachar, agus Sebulun,

2 Dan, Ioseph, agus Beniamin, Naphtali, Gad, agus Aser.

3 Mic Iudah; Er, agus Onan[b], agus Selah: an triuir so rugadh dha le nighinn Shuah a' Bhan-Chanaanaich. Agus bha Er ceud-ghin Iudah olc ann an sùilibh an Tighearn', agus mharbh se e.

4 Agus rug Tamar a bhana-chliamhuin dha Phares agus Serah[e]. *B'iad* uile mhic Iudah cùignear.

5 Mic Phareis[f]; Hesron agus Hamul.

6 Agus mic Sherah; Simri[1], agus Etan, agus Heman, agus Calcol, agus Dara: cùignear diubh uile.

7 Agus mic Charmi; Achar[2], fear-buaireis Israeil[g], a chiontaich anns an ni mhallaichte.

8 Agus mic Etain; Asariah.

9 Agus mic Hesroin, a rugadh dha; Ierahmeel, agus Ram[5], agus Chelubai[6].

10 Agus ghin Ram Aminadab[h], agus ghin Aminadab Nahson, ceannard chloinn Iudah[i];

11 Agus ghin Nahson Salma[9], agus ghin Salma Boas,

12 Agus ghin Boas Obed, agus ghin Obed Iese.

13 Agus ghin Iese a cheud-ghin Eliab[j], agus Abinadab an dara *mac*, agus Sima[1] an treas,

14 Netaneel an ceathramh, Radai an cùigeamh,

15 Osem an seathamh, Daibhidh an seachdamh:

16 Agus *b'iad* am peathraiche-san Seruiah agus Abigail. Agus mic Sheruiah[k]; Abisai, agus Ioab, agus Asahel, triuir.

17 Agus rug Abigail Amasa[l]: agus *b'e* athair Amasa Ieter an t-Ismeeleach.

18 Agus ghin Caleb mac Hesroin ri Asubah a bhean, Ieriot: *b'iad* so mar an ceudna a mic, Ieser, agus Sobab, agus Ardon.

19 Agus an uair a bha Asubah marbh, ghabh Caleb d'a ionnsuidh Ephrat[m], a rug Hur dha.

20 Agus ghin Hur Uri, agus ghin Uri Besaleel[n].

21 Agus 'n a dhéigh sin chaidh Hesron a steach a dh'ionnsuidh nighinn Mhachir[o], athar Ghilead, agus ghabh e i 'n uair a bha e tri fichead bliadhna dh'aois; agus rug i dha Segub.

22 Agus ghin Segub Iair, aig an robh tri 'ar fhichead de bhailtibh mòra ann an tìr Ghilead.

23 Agus thug e Gesur[p] agus Aram le bailtibh Iair uatha, maille ri Cenat agus a bhailtibh, *eadhon* tri fichead baile mòr: *bhuin* iad sin uile do mhacaibh Mhachir, athar Ghilead.

24 Agus an déigh do Hesron bàs fhaghail ann an Caleb-ephratah, an sin rug Abiah bean Hesroin Asur[r] athair Thecoah dha.

25 Agus b'iad mic Ierahmeeil ceud-ghin

R.C. 1853.

[a] Gen. 21. 2, 3
[b] Gen. 38. 3, &c. 46. 12 Air. 26. 19
[c] Gen. 25. 25, 26
[d] Gen. 36. 9, &c.
[e] Gen. 38. 29, 30 Mat. 1. 3
[f] Gen. 46. 12 Rut 4. 18
[1] no, *Sabdi, Ios. 7. 1.*
[2] no, *Achan.*
[3] no, *Heman, Gen. 36. 26.*
[g] Ios. 6. 18 7. 1, 25
[4] no, *Albhan, Gen. 36. 23.*
[5] no, *Aram, Mat. 1. 3, 4.*
[6] no, *Caleb, rann. 18, 42.*
[7] no, *Hemdan, Gen. 36. 26.*
[h] Rut 4. 19, 20
[i] Air. 1. 7
[8] no, *Achan, Gen. 36. 27.*
[9] no, *Salmon, Rut 4. 21.*
[j] 1 Sam. 16. 6, &c.
[1] no, *Samah, 1 Sam. 16. 9.*
[k] 2 Sam. 2. 18
[l] 2 Sam. 17. 25
[2] *Pai.*
[m] rann 50
[n] Ecs. 31. 2
[3] no, *Aliah.*
[o] Air. 27. 1
[p] Air. 32. 41 Deut. 3. 14 Ios. 13. 30
[q] Gen. 29. 32, &c. 30. 5, &c. 35. 18, &c. 46. 8, &c.
[r] caib. 4. 5

Hesroin, Ram an ceud-ghin, agus Bunah,
agus Oren, agus Osem, agus Ahiah.
26 Bha mar an ceudna bean eile aig
Ierahmeel d'am *b*'ainm Atarah: b'ise
màthair Onaim.
27 Agus b'iad mic Ram ceud-ghin
Ierahmeeil, Maas, agus Iamin, agus Ecer.
28 Agus b'iad mic Onaim, Samai, agus
Iada. Agus mic Shamai; Nadab agus
Abisur.
29 Agus *b'e* ainm mnatha Abisuir, Abi-
hail; agus rug i dha Ahban agus Molid.
30 Agus mic Nadaib; Seled agus
Apaim: ach fhuair Seled bàs gun chlann.
31 Agus mic Apaim; Isi. Agus mic
Isi; Sesan. Agus mic Shesain; Ahlai[c].
32 Agus mic Iada bràthar Shamai;
Ieter, agus Ionatan: agus fhuair Ieter
bàs gun chlann.
33 Agus mic Ionatain; Pelet, agus
Sasa. B'iad sin mic Ierahmeeil.
34 A nis cha robh aig Sesan mic ach
nigheanan: agus bha aig Sesan òglach,
Eiphiteach, d'am *b*'ainm Iarha.
35 Agus thug Sesan a nighean d'a
òglach Iarha 'n a mnaoi; agus rug i dha
Atai.
36 Agus ghin Atai Natan, agus ghin
Natan Sabad[e],
37 Agus ghin Sabad Ephlal, agus ghin
Ephlal Obed,
38 Agus ghin Obed Iehu, agus ghin
Iehu Asariah,
39 Agus ghin Asariah Heles, agus ghin
Heles Eleasah,
40 Agus ghin Eleasah Sisamai, agus
ghin Sisamai Salum,
41 Agus ghin Salum Iecamiah, agus
ghin Iecamiah Elisama.
42 A nis *b'iad* mic Chaleib bràthar
Ierahmeeil[g], Mesa a cheud-ghin; *b*'esan
athair Shiph; agus mic Mharesah athar
Hebroin.
43 Agus mic Hebroin; Corah, agus
Tapuah, agus Recem, agus Sema.
44 Agus ghin Sema Raham, athair Ior-
coaim: agus ghin Recem Samai.
45 Agus *b'e* mac Shamai Maon: agus
*b'e* Maon athair Bhet-suir.
46 Agus rug Ephah, coimhleabach Cha-
leib, Haran, agus Mosa, agus Gases: agus
ghin Haran Gases.
47 Agus mic Iahdai; Regem, agus Io-
tam, agus Gesan, agus Pelet, agus Ephah,
agus Saaph.
48 Rug Maachah, coimhleabach Cha-
leib, Seber agus Tirhanah.
49 Rug i mar an ceudna Saaph athair
Mhadmanah, Sebhah athair Mhachbenah,
agus athair Ghibeah: agus *b'i* nighean
Chaleib Achsa[i].
50 B'iad so mic Chaleib mhic Huir,
ceud-ghin Ephrata[3]; Sobal athair Chiriat-
iearim,
51 Salma athair Bhet-lehem, Hareph
athair Bhet-gadeir.
52 Agus bha aig Sobal athair Chir-

R.C. 1471.

[1] no, *Reaiah, caib. 4. 2.*
[a] Bre. 1. 16
[b] Ier. 35. 2
[c] rann.34, 35
[d] 2 Sam. 3. 2, &c.
[2] no, *Chileab, 2 Sam. 3. 3.*
[e] caib. 11. 41
[f] 2 Sam. 5. 4, 14, &c.
[3] *Samua, 2 Sam. 5. 14.*
[4] no, *Eliam, 2 Sam. 11. 3.*
[5] no, *Elisua, 2 Sam. 5. 15.*
[g] rann 9
[6] no, *Beeliada, caib. 14. 7.*
[h] 2 Sam. 13. 1
[7] no, *Abiam, 1 Ri. 15. 1.*
[8] no, *Asariah, 2 Each. 22. 6;* no, *Iehoahas, 2 Each. 21. 17.*
[9] no, *Udsiah, 2 Ri. 15. 30.*
[1] *Iehoahas, 2 Ri. 23. 30.*
[2] no, *Eliacim, 2 Ri. 23. 24.*
[i] Ios. 15. 17
[3] *Ephrat, rann 19.*
[4] no, *Iehoiacin, 2 Ri. 24. 6;* no, *Coniah, Ier. 22. 24.*
[5] *Sealtiel.*

iat-iearim mic; Haroeh[1], Hatsi; Ha-
meniot.
53 Agus teaghlaichean Chiriat-iearim;
na h-Itrich, agus na Puthich, agus na
Sumataich, agus na Misraich: uatha-san
thàinig na Sareataich, agus na h-Estaul-
aich.
54 Mic Shalma; Bet-lehem, agus na
Netophataich, Atarot, tigh Ioaib, agus
leth nam Manaheteach, na Soraich.
55 Agus teaghlaichean nan sgrìobhaich
a bha 'chòmhnuidh aig Iabes; na Tirat-
aich, na Simeataich, *agus* na Suchataich.
*Is iad* sin na Cenich[a] a thàinig o Hemat,
athair tighe Rechaib[b].

## CAIB. III.

1 *Mic Dhaibhidh.* 10 *Sliochd Sholaimh gu Sedeciah.* 17 *Sliochd Icconiah.*

A NIS b'iad so mic Dhaibhidh, a rugadh
dha ann an Hebron: an ceud-ghin
Amnon[d] o Ahinoam a' Bhan-Iesreeleach:
an dara *mac*, Daniel[2] o Abigail a' Bhan-
Charmeleach:
2 An treas *mac*, Absalom mac Mhaach-
ah, nighinn Thalmai rìgh Ghesuir: an
ceathramh, Adoniah mac Hagit:
3 An cùigeamh, Sephatiah o Abital: an
seathamh, Itream le Eglah a bhean.
4 Rugadh an t-seathnar *sin* dha ann an
Hebron; agus ann an sin rìghich e seachd
bliadhna agus sè mìosan: agus ann an
Ierusalem rìghich e tri bliadhna deug
'ar fhichead[f].
5 Agus rugadh iad so dha ann an Ieru-
salem; Simea[3], agus Sobab, agus Natan,
agus Solamh, ceathrar, o Bhatseba
nighinn Amieil[4];
6 Ibhar mar an ceudna, agus Elisama[5],
agus Eliphelet,
7 Agus Nogah, agus Nepheg, agus
Iaphia,
8 Agus Elisama, agus Eliada[6], agus
Eliphelet, naonar.
9 *B'iad sin* mic Dhaibhidh uile, a
bhàrr air macaibh nan coimhleabach,
agus Tamar am piuthar[h].
10 Agus *b'e* mac Sholaimh Rehoboam,
Abia[7] a mhac-san, Asa a mhac-san,
Iehosaphat a mhac-san,
11 Ioram a mhac-san, Ahasiah[8] a
mhac-san, Ioas a mhac-san,
12 Amasiah a mhac-san, Asariah[9] a
mhac-san, Iotam a mhac-san,
13 Ahas a mhac-san, Heseciah a mhac-
san, Manaseh a mhac-san,
14 Amon a mhac-san, Iosiah a mhac-
san.
15 Agus *b'iad* mic Iosiah; an ceud-
ghin Iohanan[1], an dara *mac* Iehoiacim[2],
an treas *mac* Sedeciah, an ceathramh
Salum.
16 Agus mic Iehoiacim; Ieconiah[4] a
mhac, Sedeciah a mhac.
17 Agus mic Ieconiah; Asir, Salatiel[5]
a mhac,
18 Agus Malchiram, agus Pedaiah,

agus Senasar, Iecamiah, Hosama, agus Nedabiah.

19 Agus *b'iad* mic Phedaiah Serubabel, agus Simei: agus mic Sherubabeil; Mesulam, agus Hananiah, agus Selomit am piuthar:

20 Agus Hasubah, agus Ohel, agus Berechiah, agus Hasadiah, Iusab-hesed, cùignear.

21 Agus mic Hananiah; Pelatiah, agus Iesaiah a mhac-san, Rephaiah a mhac-san, Arnan a mhac-san, Obadiah a mhac-san, Sechaniah a mhac-san.

22 Agus mic Shecaniah; Semaiah: agus mic Shemaiah; Hatus, agus Igeal, agus Bariah, agus Neariah, agus Saphat, seathnar.

23 Agus mic Neariah; Elioenai, agus Heseciah, agus Asricam, triuir.

24 Agus *b'iad* mic Elioenai; Hodaiah, agus Eliasib, agus Pelaiah, agus Acub, agus Iohanan, agus Dalaiah, agus Anani, seachdnar.

## CAIB. IV.

1 *Sliochd Iudah le Caleb mac Huir.* 5 *Sliochd Asuir.* 21 *Sliochd Shelah.*

MIC Iudah[b]; Phares, Hesron, agus Carmi[1], agus Hur, agus Sobal.

2 Agus ghin Reaiah[2] mac Shobail Iahat, agus ghin Iahat Ahumai, agus Lahad. *Is iad* sin teaghlaichean nan Soratach.

3 Agus *thàinig* iad so o athair Etaim; Iesreel, agus Isma, agus Idbas: agus *b'e* ainm am peathar Haselelponi.

4 Agus Penuel athair Ghedoir, agus Eser athair Husah. *Is iad* sin mic Huir, ceud-ghin Ephratah, athar Bhet-lehem.

5 Agus bha aig Asur athair Thecoah dà mhnaoi, Helah agus Naarah.

6 Agus rug Naarah dha Ahusam, agus Hepher, agus Temeni, agus Haahastari. *B'iad* sin mic Naarah.

7 Agus *b'iad* mic Helah, Seret, agus Iesoar, agus Etnan.

8 Agus ghin Cos Anub, agus Sobebah, agus teaghlaichean Aharheil, mhic Haruim.

9 Agus bha Iabes na b'urramaiche[c] na a bhràithrean: agus thug a mhàthair Iabes[5] mar ainm air, ag ràdh, A chionn gu-n d' rug mi e le doilgheas.

10 Agus ghairm Iabes air Dia Israeil, ag ràdh, O gu-m beannaicheadh tu mi da rìreadh, agus gu-n cuireadh tu mo chrìochan 'am farsuinneachd, agus gu-m bitheadh do làmh leam, agus gu-n gleidheadh tu *mi* o olc, a chum nach cràidh e mi! Agus dheònaich Dia dha an ni sin a ghuidh e.

11 Agus ghin Chelub bràthair Shuah Mehir: *b'*esan athair Estoin.

12 Agus ghin Eston Betrapha, agus Paseah, agus Tehinah athair Irnahais. *Is iad* sin fir Rechah.

R.C. 1053.

[a] Neh. 11. 35

[b] Gen. 46. 12

[1] no, *Chelubai, caib. 2. 9;* no, *Caleb, caib. 2. 18.*

[2] no, *Haroeh, caib. 2. 52.*

[3] no, *Iemuel, Gen. 46. 10; Ecs. 6. 15.*

[4] no, *Iachin, Sohar.*

[c] Gen. 34. 19

[5] 's e sin, *doilgheasach.*

[6] no, *Balah, Ios. 19. 3.*

[7] no, *Eltolaa, Ios. 19. 4.*

[8] no, *Hasarsusah, Ios. 19. 5.*

[9] no, *Eter, Ios. 19. 7.*

13 Agus mic Chenais; Otniel, agus Seraiah: agus mic Otnieil; Hatat.

14 Agus ghin Meonotai Ophrah: agus ghin Seraiah Ioab, athair *muinntir* glinne Charasaim; oir bu luchd-ceirde iad[a].

15 Agus mic Chaleib mhic Iephuneh; Iru, Elah, agus Naam: agus mic Elah; Cenas.

16 Agus mic Iehaleleil; Siph, agus Siphah, Tiria, agus Asareel.

17 Agus *b'iad* mic Esra, Ieter, agus Mered, agus Epher, agus Ialon: agus rug i Miriam, agus Samai, agus Isbah athair Estemoa.

18 Agus rug a bhean Iehudiah Iered athair Ghedoir, agus Heber athair Shocho, agus Iecutiel athair Shanoah. Agus *is iad* sin mic Bhitiah nighinn Pharaoh, a ghabh Mered *'n a mnaoi.*

19 Agus mic a mhnatha Hodiah, peathar Nahaim, athar Cheilah a' Gharmaich, agus Estemoa a' Mhaachataich.

20 Agus *b'iad* mic Shimoin, Amnon, agus Rinah, Ben-hanan, agus Tilon. Agus *b'iad* mic Isi, Sohet, agus Ben-sohet.

21 *B'iad* mic Shelah mhic Iudah, Er athair Lecah, agus Laadah athair Mharesah, agus teaghlaichean tighe na muinntir a dh'oibrich anart grinn do thigh Asbea,

22 Agus Iocim, agus daoine Choseba, agus Ioas, agus Saraph, aig an robh an uachdaranachd ann am Moab, agus Iasubilehem. Agus *is* seann nithe *iad so.*

23 *B'iad* sin na creadhadairean, agus iadsan a chòmhnuich am measg lusan agus ghàraidhean: maille ris an rìgh 'n a obair dh'fhan iad an sin.

24 *B'iad* mic Shimeoin, Nemuel[3], agus Iamin, Iarib[4], Serah, *agus* Saul:

25 Salum a mhac-san, Mibsam a mhac-san, Misma a mhac-san.

26 Agus mic Mhisma; Hamuel a mhac, Sachur a mhac-san, Simei a mhac-san.

27 Agus *bha* aig Simei sè mic deug agus seathnar nighean; ach aig a bhràithribh cha *robh* mòran cloinne, agus cha deachaidh an teaghlaichean uile 'an lìonmhoireachd, cosmhuil ri cloinn Iudah.

28 Agus chòmhnuich iad ann am Beer-seba, agus Moladah, agus Hasar-sual,

29 Agus ann am Bilhah[6], agus ann an Esem, agus ann an Tolad[7],

30 Agus ann am Betuel, agus ann an Hormah, agus ann an Siclag,

31 Agus ann am Bet-marcabot, agus ann an Hasar-susim[8], agus ann am Bet-birei, agus ann an Saaraim. *B'iad* sin am bailte mòra, gus an do rìghich Daibhidh, maille ri'm bailtibh beaga.

32 Etam[9] mar an ceudna, agus Ain, Rimon, agus Tochen, agus Asan, cùig bailte mòra;

33 Agus am frith-bhailtean uile a *bha*

mu'n cuairt air na mòr-bhailtibh sin gu ruig Baal[1]. B'iad sin an ionaid-tàimh, agus an sloinnteireachd.
34 Agus Mesobab, agus Iamlech, agus Iosah mac Amasiah,
35 Agus Ioel, agus Iehu mac Iosibiah, mhic Sheraiah, mhic Asieil,
36 Agus Elioenai, agus Iaacobah, agus Iesohaiah, agus Asaiah, agus Adiel, agus Iesimiel, agus Benaiah,
37 Agus Sisa mac Shiphi, mhic Aloin, mhic Iedaiah, mhic Shimri, mhic Shemaiah.
38 *Bha* iad sin *a tha* air an aithris air an ainmibh 'n an ceannardaibh 'n an teaghlaich féin: agus ann an tigh an aithriche mheudaich iad gu mòr.
39 Agus chaidh iad gu ruig dol a steach Ghedoir, *eadhon* gu ruig taobh an ear a' ghlinne, a dh'iarraidh ionaltraidh d'an treudaibh.
40 Agus fhuair iad ionaltradh reamhar agus maith, agus *bha* an tìr farsuinn, agus sàmhach, agus sìochail; oir bha *sliochd* Ham a chòmhnuidh an sin roimhe.
41 Agus thàinig iadsan a tha sgrìobhta air an ainm, ann an làithibh Heseciah rìgh Iudah, agus bhuail iad am bùthan[e], agus na h-ionada-còmhnuidh a fhuaradh an sin, agus chuir iad as doibh gu tur gus an là 'n diugh, agus ghabh iad còmhnuidh 'n an àite; a chionn gu-*n robh* ionaltradh an sin d'an treudaibh[f].
42 Agus chaidh *cuid* diubh, *eadhon* de mhacaibh Shimeoin, cùig ceud fear, gu sliabh Sheir; agus Pelatiah, agus Neariah, agus Rephaiah, agus Udsiel, mic Isi air an ceann.
43 Agus bhuail iad am fuigheall a chaidh as a dh'Amalec[h], agus chòmhnuich iad an sin gus an là 'n diugh.

## CAIB. V.

1 *Sliochd Reubein (a chaill a chòir-bhreith) gus an d' thugadh air falbh iad ann am braighdeanas.* 11 *Cinn-fheadhna Ghad.* 18 *Aireamh agus treuntas mhac Reubein, Ghad, agus leth-thrèibh Mhanaseh.*

ANIS *b'iad* mic Reubein, ceud-ghin Israeil, (oir *b'esan* an ceud-ghin[k]; ach a chionn gu-n do thruaill e leabadh 'athar[l], thugadh a chòir-bhreith do mhacaibh Ioseiph[m] mhic Israeil: agus cha-n 'eil na ginealaich gu bhi air an àireamh a réir na còir-bhreithe;
2 Oir bhuadhaich Iudah air a bhràithribh[p], agus uaithe-san *thàinig* an t-àrd fhear-riaghalaidh, ach bu le Ioseph a' chòir-bhreith:)
3 Mic Reubein, ceud-ghin Israeil; Hanoch, agus Palu, Hesron, agus Carmi[s].
4 Mic Ioeil; Semaiah a mhac, Gog a mhac-san, Simei a mhac-san,
5 Micah a mhac-san, Reaia a mhac-san, Baal a mhac-san,
6 Beerah a mhac-san, a thug Tilgat-

B.C. 1300.

1 *Baalat-beer, Ios. 19. 8.*
a Ios. 13. 16
b Ios. 22. 9
c Gen. 25. 12 Salm 83. 6
d Ios. 13. 11
e 2 Ri. 18. 8, &c.
f Air. 32. 1-4
g caib. 27. 29 Dàn 2. 1
h Ecs. 17. 16 Deut. 25. 17, 19 1 Sam. 15. 8 30. 17 2 Sam. 8. 12
i 2 Ri. 15. 32
j 2 Ri. 14. 16
k Ios. 23. 10 2 Each. 32. 8
l Gen. 35. 22
m Gen. 48. 15
n rann 10
o rann 22
p Gen. 49. 8, 10 Salm 60. 7 Mic. 5. 2 Eabh. 7. 14
q 2 Each. 18. 31
r 2 Each. 14. 11 Salm 22. 4, 5 84. 11, 12
s Gen. 46. 9 Ecs. 6. 14 Air. 26. 5

pilneser, rìgh Asiria air falbh leis: b'esan uachdaran nan Reubeneach.
7 Agus *bha* 'bhràithrean a réir an teaghlaiche, ('n uair a chaidh an sloinnte àireamh a réir an ginealach,) 'n an cinnfheadhna, Ieiel, agus Sechariah,
8 Agus Bela mac Asais, mhic Shema, mhic Ioeil, aig *an robh* a chòmhnuidh ann an Aroer[a], eadhon gu ruig Nebo, agus Baal-meon:
9 Agus a làimh na h-àirde 'n ear, chòmhnuich e gu ruig dol a steach an fhàsaich o'n amhainn Euphrates; a chionn gu-n d'fhàs an spréidh ro lìonmhor ann am fearann Ghilead[b].
10 Agus ann an làithibh Shauil rinn iad cogadh ris na Hagaraich[c], a thuit le'n làimh: agus chòmhnuich iad 'n am bùthaibh-san air feadh uile aghaidh na h-àird' an ear de Ghilead.
11 Agus chòmhnuich clann Ghad thall fa 'n comhair, ann an tìr Bhasain[d] gu ruig Salcah:
12 Ioel an ceann, agus Saphan a b'fhaigse, agus Iaanai, agus Saphat ann am Basan.
13 Agus *b'iad* am bràithre de thigh an aithriche, Michael, agus Mesulam, agus Seba, agus Iorai, agus Iachan, agus Sia, agus Heber, seachdnar.
14 *Is iad* sin clann Abihail mhic Huri, mhic Ieroah, mhic Ghilead, mhic Mhichaeil, mhic Iesisai, mhic Iabdo, mhic Bhuis:
15 Ahi mac Abdieil, mhic Ghuni, ceann tighe an aithrichean.
16 Agus ghabh iad còmhnuidh ann an Gilead, ann am Basan, agus 'n a bhailtibh, agus ann an uile fhearann chomh-roinn Sharoin[g], air an crìochaibh.
17 Chaidh iad sin uile àireamh le sloinnteireachd ann an làithibh Iotaim[i] rìgh Iudah, agus ann an làithibh Ieroboaim[j] rìgh Israeil.
18 *Bha* mic Reubein, agus na Gadaich, agus leth-thréibh Mhanaseh, a dh'fhearaibh treuna, fir chomasach gu sgiath agus claidheamh iomchar, agus gu tilgeadh le bogha, agus teòma air cogadh, ceithir agus dà fhichead mìle, agus seachd ceud agus tri fichead *'an àireamh*, a chaidh a mach gu cogadh.
19 Agus rinn iad cogadh ris na Hagaraich[n], agus ri Ietur, agus Nephis, agus Nodab;
20 Agus chuidicheadh leo 'n an aghaidh[o], agus thugadh thairis 'n an làimh na Hagaraich, agus iadsan uile a *bha* maille riu: oir dh'éigh iad ri Dia anns a' chath[q], agus dh'aontaich esan le an guidhe, a chionn gu-n d'earb iad as[r].
21 Agus thug iad leo am feudail; d'an càmhalaibh deich agus dà fhichead mìle, agus de chaoirich dà cheud agus leth-cheud mìle, agus a dh'asalaibh dà mhìle, agus de dhaoinibh ceud mìle:
22 Oir thuit mòran sìos air am marbh-

adh, a chionn gu-*n robh* an cogadh o Dhia[a]. Agus ghabh iad còmhnuidh 'n an àite gu ruig am braighdeanas[b].

23 Agus chòmhnuich clann leth-thréibh Mhanaseh anns an tìr, o Bhasan gu Baal-hermon, agus Senir, agus gu sliabh Hermoin ; *agus* dh'fhàs iad lìonmhor.

24 Agus b'iad so cinn-tighe an aithrichean, eadhon Epher, agus Isi, agus Eliel, agus Asriel, agus Ieremiah, agus Hodabhiah, agus Iahdiel, daoine treunmhor, daoine allail, cinn-tighe an aithrichean.

25 Ach chiontaich iad an aghaidh Dhé an aithrichean[c], agus chaidh iad le striopachas an déigh dhiathan muinntir na tìre, a sgrios Dia rompa.

26 Agus dhùisg Dia Israeil suas spiorad Phul rìgh Asiria[d], agus spiorad Thilgat-pilneseir rìgh Asiria, agus thug e leis iad, (eadhon na Reubenich, agus na Gadaich, agus leth-thréibh Mhanaseh), agus thug e iad gu Halah[f], agus Habor, agus Hara, agus gu amhainn Ghosain, gus an là 'n diugh.

## CAIB. VI.

1 *Mic Lebhi.* 4 *Sliochd Eleasair gu ruig am braighdeanas.* 20 *Mic Ghersoim, Chohait, agus Mherari.* 49 *Dreuchd Aaroin:* 53 *a shliochd gu ruig Ahimaas.*

MIC Lebhi[g]; Gerson[7], Cohat, agus Merari.

2 Agus mic Chohait ; Amram, Ishar[h], agus Hebron, agus Udsiel.

3 Agus mic Amraim ; Aaron, agus Maois, agus Miriam. Agus mic Aaroin ; Nadab[j], agus Abihu, Eleasar, agus Itamar.

4 Ghin Eleasar Phinehas[k], agus ghin Phinehas Abisua,

5 Agus ghin Abisua Buci, agus ghin Buci Udsi,

6 Agus ghin Udsi Serahiah, agus ghin Serahiah Meraiot,

7 Ghin Meraiot Amariah, agus ghin Amariah Ahitub,

8 Agus ghin Ahitub[m] Sadoc, agus ghin Sadoc Ahimaas,

9 Agus ghin Ahimaas Asariah, agus ghin Asariah Iohanan,

10 Agus ghin Iohanan Asariah, (esan a bha 'frithealadh ann an dreuchd an t-sagairt[o] anns an tigh a thog Solamh ann an Ierusalem,)

11 Agus ghin Asariah Amariah[p], agus ghin Amariah Ahitub,

12 Agus ghin Ahitub Sadoc, agus ghin Sadoc Salum[r],

13 Agus ghin Salum Hilciah, agus ghin Hilciah Asariah,

14 Agus ghin Asariah Seraiah[t], agus ghin Seraiah Iehosadac,

15 Agus chaidh Iehosadac *'am braighdeanas*, an uair a thug an Tighearn' air falbh Iudah agus Ierusalem le làimh Nebuchadnesair[u].

16 Mic Lebhi ; Gersom, Cohat, agus Merari.

B.C. 1300.

[a] Ios. 23. 10; 2 Each. 32. 8
[b] 2 Ri. 15. 29; 17. 6
[1] *Etan, rann 42.*
[2] no, *Adaiah, rann 41.*
[3] no, *Etni, rann 41.*
[4] no, *Ishar, rann. 2, 18.*
[c] 2 Ri. 17. 7-18
[5] no, *Sephaniah, Asariah, Ioel, rann 36.*
[d] 2 Ri. 15. 19
[e] rann 34, *Toah*
[f] 2 Ri. 18. 11
[6] no, *Bhasni.*
[g] Gen. 46. 11; Air. 26. 57
[7] *Gersom, rann 16.*
[h] rann 22; Ecs. 6. 21, 24
[i] caib. 16. 1
[j] Lebh. 10. 1, 16
[k] Air. 25. 11, 13
[l] Salm lxxxviii.
[8] *Nahat, rann 26.*
[m] 2 Sam. 8. 17
[n] Ecs. 6. 24
[o] 2 Each. 26. 17
[p] Esr. 7. 3
[q] Neh. 7. 44; Salm lxxiii., &c.
[r] caib. 9. 11, *Mesullam*
[s] rann 21
[t] Neh. 11. 11
[u] 2 Ri. 25. 18
[9] ris an abrar *Iedutun, caib. 9. 16; 25. 1, 3, 6; Salm lxxxix.*

17 Agus is iad so ainmean mhac Ghersoim, Libni agus Simei.

18 Agus *b'iad* mic Chohait, Amram, agus Ishar, agus Hebron, agus Udsiel.

19 Mic Mherari ; Mahli, agus Musi. Agus is iad so teaghlaichean nan Lebhitheach, a réir an aithrichean :

20 O Ghersom ; Libni a mhac, Iahat a mhac-san, Simah a mhac-san,

21 Ioah[1] a mhac-san, Ido[2] a mhac-san, Serah a mhac-san, Ieaterai[3] a mhac-san.

22 Mic Chohait ; Aminadab[4] a mhac, Corah a mhac-san, Asir a mhac-san,

23 Elcanah a mhac-san, agus Ebiasaph a mhac-san, agus Asir a mhac-san,

24 Tahat a mhac-san, Uriel[5] a mhac-san, Udsiah a mhac-san, agus Saul a mhac-san.

25 Agus mic Elcanah ; Amasai, agus Ahimot :

26 Elcanah a mhac-san, Sophai a mhac-san, agus Nahat[e] a mhac-san,

27 Eliab a mhac-san, Ieroham a mhac-san, Elcanah a mhac-san.

28 Agus mic Shamueil ; an ceud-ghin *Ioel*[6], agus an dara Abiah.

29 Mic Mherari ; Mahli, Libni a mhac-san, Simei a mhac-san, Udsa a mhac-san,

30 Simea a mhac-san, Hagiah a mhac-san, Asaiah a mhac-san.

31 Agus *is* iad sin *iadsan* a chuir Daibhidh os ceann seirbhis a' chiuil ann an tigh an Tighearn' an déigh do'n àirc fois fhaghail[i].

32 Agus bha iad a' frithealadh fa chomhair pàilliuin bùtha a' choimhthionail le ceòl, gus an do thog Solamh tigh an Tighearn' ann an Ierusalem ; agus an sin dh'fheith iad air an dreuchd a réir an orduigh.

33 Agus *is* iad so iadsan a bha 'feitheamh, le an cloinn : de mhacaibh nan Cohatach ; Heman[l] am fear-ciuil, mac Ioeil, mhic Shemueil,

34 Mhic Elcanah, mhic Ierohaim, mhic Elieil, mhic Thoah[8],

35 Mhic Shuph, mhic Elcanah, mhic Mhahait, mhic Amasai,

36 Mhic Elcanah, mhic Ioeil, mhic Asariah, mhic Shephaniah,

37 Mhic Thahait, mhic Asir, mhic Ebiasaiph[n], mhic Chorah,

38 Mhic Ishair, mhic Chohait, mhic Lebhi, mhic Israeil.

39 Agus a bhràthair Asaph[q], (a sheas air a làimh dheis,) *eadhon* Asaph mac Bherachiah, mhic Shimea,

40 Mhic Mhichaeil, mhic Bhaaseiah, mhic Mhalchiah,

41 Mhic Etni[s], mhic Sherah, mhic Adaiah,

42 Mhic Etain, mhic Shimah, mhic Shemei,

43 Mhic Iahait, mhic Ghersoin, mhic Lebhi.

44 Agus am bràithrean mic Mherari air an làimh chlì[9] ; Etan mac Chisi, mhic Abdi, mhic Mhaluich,

45 Mhic Hasabiah, mhic Amasiah, mhic
Hilciah,
46 Mhic Amsi, mhic Bhani, mhic
Shameir,
47 Mhic Mhahli, mhic Mhusi, mhic
Mherari, mhic Lebhi.
48 Dh'orduicheadh mar an ceudna am
bràithre na Lebhithich[b] chum gach uile
ghnè sheirbhis pàilliuin tighe Dhé.
49 Ach thug Aaron agus a mhic suas
tabhartais air altair na h-ìobairt-loisgte[c],
agus air altair na tùise[d]; *agus dh'orduich-
eadh* iad chum uile oibre an *ionaid* ro
naoimh, agus a chum réite a dheanamh
air son Israeil, a réir gach ni a dh'àithn
Maois òglach Dhé.
50 Agus *is* iad so mic Aaroin; Eleasar[e]
a mhac, Phinehas a mhac-san, Abisua a
mhac-san,
51 Buci a mhac-san, Udsi a mhac-san,
Serahiah a mhac-san,
52 Meraiot a mhac-san, Amariah a
mhac-san, Ahitub a mhac-san,
53 Sadoc a mhac-san, Ahimaas a mhac-
san.
54 Agus *is* iad so an àiteacha-còmh-
nuidh[f], air feadh an lùchairtean 'n an
crìochaibh, de mhacaibh Aaroin, de
theaghlaichibh nan Cohatach; oir bu leo-
san an crannchur.
55 Agus thug iad dhoibh Hebron ann
an tìr Iudah, agus 'fhearann comh-roinn
mu'n cuairt air.
56 Ach achaidhean a' bhaile, agus a
fhrith-bhailtean thug iad do Chaleb mac
Iephuneh[g].
57 Agus do mhacaibh Aaroin thug iad
bailtean; Hebron am *baile*-dìdein, agus
Libna le 'fhearainn comh-roinn, agus Iatir,
agus Estemoa le 'fhearainn comh-roinn,
58 Agus Hilen[2] le 'fhearann comh-roinn,
Debir le 'fhearann comh-roinn,
59 Agus Asan[3] le 'fhearann comh-roinn,
agus Bet-semes le 'fhearann comh-roinn:
60 Agus o thréibh Bheniamin; Geba le
'fhearann comh-roinn, agus Alemet[4] le
'fhearann comh-roinn, agus Anatot le
'fhearann comh-roinn. *B'iad* am bailtean
uile, air feadh an teaghlaichean, tri bailte
deug.
61 Agus do mhacaibh Chohait *a* dh'
fhàgadh de theaghlach na tréibhe sin[i],
*thugadh* o'n leth-thréibh, *eadhon* leth-
*thréibh* Mhanaseh, le crannchur, deich
bailtean.
62 Agus do mhacaibh Ghersoim air
feadh an teaghlaichean, *thugadh* o thréibh
Isachair, agus o thréibh Aseir, agus o
thréibh Naphtali, agus o thréibh Mhanas-
eh ann am Basan, tri bailte deug.
63 Do mhacaibh Mherari[l] air feadh an
teaghlaichean, o thréibh Reubein, agus o
thréibh Ghad, agus o thréibh Shebuluin,
*thugadh* le crannchur dà bhaile dheug.
64 Agus thug clann Israeil do na Le-
bhithich na bailtean *sin* le'm fearann
comh-roinn.

R.C. 1444.

[a] rann 61
[b] Air. 8. 5-11
[c] Lebh. 1. 9
[d] Ecs. 30. 7
[1] *ann an Ios. 21. 21-35, tha ainmean eile aig mòran de na bailtean so.*
[e] rann. 4-8
[f] Ios. xxi.
[g] Ios. 14. 13; 15. 13
[2] no, *Holon, Ios. 21. 15.*
[3] no, *Ain, Ios. 21. 16.*
[4] no, *Almon, Ios. 21. 18.*
[5] *fa chomhair.*
[h] Deut. 4. 41-43
[i] rann 66
[j] 1 Ri. 22. 3, &c.
[k] Gen. 32. 2; 2 Sam. 17. 24, 27
[l] Air. 3. 20
[m] Gen. 46. 13; Air. 26. 33

65 Agus thug iad le crannchur o thréibh
chloinn Iudah, agus o thréibh chloinn
Shimeoin, agus o thréibh chloinn Bhen-
iamin, na bailte sin a ghairmear air an
ainmibh.
66 Agus bha *aig a' chuid eile* de theagh-
laichibh mhac Chohait[a] bailtean an crìch
o thréibh Ephraim.
67 Agus thug iad dhoibh *de* na bailtibh-
dìdein, Sechem ann an sliabh Ephraim,
le 'fhearann comh-roinn: Geser mar an
ceudna le 'fhearann comh-roinn,
68 Agus Iocmeam[1] le 'fhearann comh-
roinn, agus Bet-horon le 'fhearann comh-
roinn,
69 Agus Aialon le 'fhearann comh-
roinn, agus Gat-rimon le 'fhearann
comh-roinn:
70 Agus o leth-thréibh Mhanaseh;
Aner le 'fhearann comh-roinn, agus Bileam
le 'fhearann comh-roinn, air son teagh-
laich chloinn Chohait a dh'fhàgadh.
71 Do mhacaibh Ghersoim *thugadh* o
theaghlach leth-thréibh Mhanaseh, Golan
ann am Basan le 'fhearann comh-roinn,
agus Astarot le 'fhearann comh-roinn:
72 Agus o thréibh Isachair; Cedes le
'fhearann comh-roinn, Daberat le 'fhear-
ann comh-roinn,
73 Agus Ramot le 'fhearann comh-
roinn, agus Anem le 'fhearann comh-
roinn:
74 Agus o thréibh Aseir; Masal le
'fhearann comh-roinn, agus Abdon le
'fhearann comh-roinn,
75 Agus Hucoc le 'fhearann comh-
roinn, agus Rehob le 'fhearann comh-
roinn:
76 Agus o thréibh Naphtali; Cedes ann
an Galilee le 'fhearann comh-roinn, agus
Hamon le 'fhearann comh-roinn, agus
Ciriataim le 'fhearann comh-roinn.
77 Do'n chuid eile de chloinn Mherari,
*thugadh* o thréibh Shebuluin, Rimon le
'fhearann comh-roinn, Tabor le 'fhearann
comh-roinn:
78 Agus air taobh thall Iordain làimh
ri[5] Iericho[h], air an taobh an ear de Iordan
*thugadh dhoibh* o thréibh Reubein, Beser
anns an fhàsach le 'fhearann comh-roinn,
agus Iahsah le 'fhearann comh-roinn,
79 Agus Cedemot le 'fhearann comh-
roinn, agus Mephaat le 'fhearann comh-
roinn:
80 Agus o thréibh Ghad; Ramot[j] ann
an Gilead le 'fhearann comh-roinn, agus
Mahanaim[k] le 'fhearann comh-roinn,
81 Agus Hesbon le 'fhearann comh-
roinn, agus Iaser le 'fhearann comh-roinn.

## CAIB. VII.

1 *Mic Isachair,* 6 *Bheniamin,* 13 *Naphtali,* 14 *Mhanaseh,* 20 *agus Ephraim.* 22 *Bròn Ephraim, &c.*

ANIS *b'iad* mic Isachair[m], Tola, agus
Puah, Iasub, agus Simron, ceathrar.
2 Agus mic Thola; Udsi, agus Repha-

iad, agus Ieriel, agus Iahmai, agus Ibsam, agus Semuel, cinn-tighe an aithrichean, *eadhon* Thola: daoine treuna 'n an ginealaich d'am *b*'àireamh ann an làithibh Dhaibhidh dà mhìle 'ar fhichead agus sè ceud.

3 Agus mic Udsi; Israhiah: agus mic Israhiah; Michael, agus Obadiah, agus Ioel, *agus* Isiah, cùignear; iad uile 'n an cinn-*tighe*.

4 Agus aca-san, a réir an ginealach, a réir tighe an aithrichean, *bha* buidhnean shaighdeir gu cogadh, sè mìle deug 'ar fhichead *fear*: oir bha iomadh bean agus mac aca.

5 Agus *bha* am bràithrean am measg uile theaghlaichean Isachair[c] 'n an daoinibh treuna, air an àireamh 's an iomlan a réir an ginealach 'n an seachd agus ceithir fichead mìle.

6 Mic Bheniamin[e]; Bela, agus Becher, agus Iediael, triuir.

7 Agus mic Bhela; Esbon, agus Udsi, agus Udsiel, agus Ierimot, agus Iri, cùignear; cinn-tighe an aithrichean, daoine treuna, agus chaidh an àireamh a réir an ginealach 'n an dà mhìle 'ar fhichead, agus ceithir deug 'ar fhichead.

8 Agus mic Bhecheir; Semira, agus Ioas, agus Elieser, agus Elioenai, agus Omri, agus Ierimot, agus Abiah, agus Anatot, agus Alamet. *Is* iad sin uile mic Bhecheir.

9 Agus *b'e* an àireamh a réir an sloinnte, a réir an ginealach, cinn-tighe an aithrichean, daoine treuna, fichead mìle agus dà cheud.

10 Agus mic Iediaeil; Bilhan: agus mic Bhilhain; Ieus, agus Beniamin, agus Ehud, agus Cenaanah, agus Setan, agus Tarsis, agus Ahisahar.

11 *Bha* iad sin uile mic Iediaeil, a réir cheann an aithrichean, daoine treuna[i], 'n an seachd mìle deug agus dà cheud *fear*, iomchuidh gu dol a mach chum cogaidh *agus* catha.

12 Supim mar an ceudna, agus Hupim mic Ir, *agus* Husim mic Aheir.

13 Mic Naphtali; Iahsiel, agus Guni, agus Ieser, agus Salum, mic Bhilhah.

14 Mic Mhanaseh; Asriel, a rug i: (*ach* rug a choimhleabach, a' Bhan-Aramach, Machir athair Ghilead:

15 Agus ghabh Machir mar mhnaoi *piuthar* Hupim[l] agus Shupim, agus *b'e* ainm a peathar Maachah:) agus b'e ainm an dara *mic* Selophehad: agus bha aig Selophehad nigheanan.

16 Agus rug Maachah bean Mhachir mac, agus thug i Peres mar ainm air; agus *b'e* ainm a bhràthar Seres; agus b'iad a mhic-san Ulam agus Racem.

17 Agus mic Ulaim; Bedan[m]. *B*'iad sin mic Ghilead, mhic Mhachir, mhic Mhanaseh.

18 Agus rug a phiuthar Hamolecet Isod, agus Abieser[n], agus Mahalah.

B.C. 1400.

[a] Air. 26. 35
[b] Gen. 37. 34
[c] caib. 12. 32
[1] 's e sin, *ann an olc*; no, *tiodhlac.*
[d] Gen. 35. 18. 1 Sam. 4. 21
[e] caib. 8. 1, &c. Gen. 46. 21
[2] no, *Nun*, *Air. 13. 8, 16.*
[f] Ios. 16. 7
[g] Ios. 17. 11, 17
[h] Gen. 46. 17 Air. 26. 44
[i] 2 Each. 17. 13, &c.
[j] rann 34, *Samer*
[k] rann 32, *Somer*
[l] rann 12
[m] 1 Sam. 12. 11
[n] Air. 26. 30, *Ieser*

19 Agus b'iad mic Shemida, Ahian, agus Sechem, agus Lichi, agus Aniam.

20 Agus mic Ephraim[a]; Sutelah, agus Bered a mhac-san, agus Tahat a mhac-san, agus Eladah a mhac-san, Tahat a mhac-san,

21 Agus Sabad a mhac-san, agus Sutelah a mhac-san, agus Eser, agus Elead, a mharbh fir Ghat a rugadh 's an tìr *sin*, a chionn gu-n d' thàinig iad a nuas a thogail an creich.

22 Agus rinn an athair Ephraim[b] bròn ré iomadh là, agus thàinig a bhràithre gu comhfhurtachd a thoirt da.

23 Agus chaidh e stigh a dh'ionnsuidh a mhnatha, agus dh'fhàs i torrach, agus rug i mac, agus thug e Beriah[1] mar ainm air, a chionn gu-n d'éirich gu h-olc d'a thigh[d].

24 (Agus b'i a nighean Serah, ise a thog Bet-horon ìochdarach, agus uachdarach, agus Udsen-serah.)

25 Agus b'e Rephah a mhac, mar an ceudna Reseph, agus Tela a mhac-san, agus Tahan a mhac-san,

26 Laadan a mhac-san, Amihud a mhac-san, Elisama a mhac-san,

27 Non[2] a mhac-san, Iehosua a mhac-san.

28 Agus *b'iad* an seilbh agus an àiteacha-còmhnuidh Bet-el agus a bhailtean, agus a làimh na h-àirde 'n ear Naaran[f], agus a làimh na h-àirde 'n iar Geser le 'bhailtibh, Sechem mar an ceudna agus a bhailte, gu ruig Gasa agus a bhailtean.

29 Agus làimh ri cloinn Mhanaseh[g], Bet-sean agus a bhailte, Taanach agus a bhailte, Megido agus a bhailte, Dor agus a bhailte. Annta sin ghabh clann Ioseiph mhic Israeil còmhnuidh.

30 Mic Aseir[h]; Imnah, agus Isuah, agus Isui, agus Beriah, agus Serah am piuthar.

31 Agus mic Bheriah; Heber, agus Malchiel: *b*'esan athair Bhirsabhit.

32 Agus ghin Heber Iaphlet, agus Somer[j], agus Hotam, agus Suah am piuthar.

33 Agus mic Iaphleit; Pasach, agus Bimhal, agus Asbhat: *is* iad sin mic Iaphleit.

34 Agus mic Shameir[k]; Ahi, agus Rohgah, Iehubah, agus Aram.

35 Agus mic Heleim a bhràthar; Sophah, Imna, agus Seles, agus Amal.

36 Mic Shophah; Suah, agus Harnepher, agus Sual, agus Beri, agus Imrah,

37 Beser, agus Hod, agus Sama, agus Silsah, agus Itran, agus Beera.

38 Agus mic Ieteir; Iephuneh, agus Pispah, agus Ara.

39 Agus mic Ula; Ara, agus Haniel, agus Resia.

40 B'iad sin uile mic Aseir, cinn-tighe an aithrichean, daoine taghta, treun ann an neart, roghadh nan uachdaran. Agus

an uair a chaidh an àireamh a réir an
ginealach chum cogaidh *agus* catha, b'e
an àireamh sè mìle fichead fear.

## CAIB. VIII.

1 *Mic agus cinn-fheadhna Bheniamin.* 33 *Sliochd Shauil agus Ionatain.*

ANIS ghin Beniamin Bela a cheud-
ghin, Asbel an dara, agus Ahara
an treasa,
2 Nohah an ceathramh, agus Raphah
an cùigeamh.
3 Agus b'iad mic Bhela, Adar[2], agus
Gera, agus Abihud,
4 Agus Abisua, agus Naaman, agus
Ahoah,
5 Agus Gera[b], agus Sephuphan[5], agus
Huram.
6 Agus *is* iad so mic Ehuid : *is* iad so
cinn aithriche luchd-àiteachaidh Gheba,
agus dh'atharraich siad iad gu Manahet[d];
7 Agus Naaman, agus Ahiah, agus
Gera, dh'atharraich e iad, agus ghin e
Udsa, agus Ahihud.
8 Agus ghin Saharaim *clann* ann an
tìr Mhoaib[f], an déigh dha Husim agus
Baara a mhnathan a chur air falbh.
9 Agus ghin e ri Hodes a mhnaoi, Iobab,
agus Sibia, agus Mesa, agus Malcham,
10 Agus Ieus, agus Sachia, agus Mirma.
*B*'iad sin a mhic, cinn nan aithriche.
11 Agus ri Husim ghin e Ahitub agus
Elpaal.
12 Mic Elpaail ; Eber, agus Misam,
agus Samed, a thog Ono[g], agus Lod le
'bhailtibh,
13 Agus Beriah agus Sema[h]: *b*'iadsan
cinn aithriche luchd-àiteachaidh Aialoin,
a ruaig luchd-àiteachaidh Ghat :
14 Agus Ahio, Sasac, agus Ierimot,
15 Agus Sebadiah, agus Arad, agus
Ader,
16 Agus Michael, agus Ispah, agus
Ioha, mic Bheriah ;
17 Agus Sebadiah, agus Mesulam, agus
Heseci, agus Heber,
18 Agus Ismerai, agus Iesliah, agus
Iobab, mic Elpaail ;
19 Agus Iacim, agus Sichri, agus Sabdi,
20 Agus Elioenai, agus Siltai, agus
Eliel,
21 Agus Adaiah, agus Beraiah, agus
Simrat, mic Shimhi ;
22 Agus Ispan, agus Heber, agus Eliel,
23 Agus Abdon, agus Sichri, agus
Hanan,
24 Agus Hananiah, agus Elam, agus
Antotiah,
25 Agus Iphedeiah, agus Penuel, mic
Shasaic ;
26 Agus Samserai, agus Sehariah, agus
Ataliah,
27 Agus Iaresiah, agus Eliah, agus
Sichri, mic Ierohaim.
28 Sin cinn nan aithrichean, a réir an
ginealach, cinn-fheadhna. Bha iad sin a
chòmhnuidh ann an Ierusalem[l].



R.C. 1400.

[1] no, *Sachariah*, *caib. 9. 37.*
[2] no, *Ard*, *Gen. 46. 21.*
[a] 1 Sam. 14. 49, *Isui*
[3] no, *Isboset*, *2 Sam. 2. 8.*
[4] no, *Mephiboset*, *2 Sam. 4. 4; 9. 6, 10.*
[b] Bre. 3. 15
[5] no, *Supham*, *caib. 7. 12; Air. 26. 39.*
[c] caib. 9. 42, *Iarah*
[d] caib. 2. 52
[e] caib. 9. 47, *Rephaiah*
[f] Rut 1. 1
[g] Esr. 2. 33; Neh. 6. 2; 11. 35
[h] rann 21
[i] Esr. 2. 70; Neh. 7. 73
[j] Ios. 9. 27; Esr. 2. 43; 8. 20
[k] Neh. 11. 1
[l] Ios. 18. 28; Neh. 11. 1

29 Agus ann an Gibeon bha *Iehiel*,
athair Ghibeoin, a chòmhnuidh ; agus *b'e*
ainm a mhnatha Maachah ;
30 Agus a cheud-ghin-mic Abdon, agus
Sur, agus Cis, agus Baal, agus Ner, agus
Nadab,
31 Agus Gedor, agus Ahio, agus Sacher[1],
agus Miclot.
32 Agus ghin Miclot Simeah. Agus
chòmhnuich iad sin mar an ceudna fa
chomhair am bràithrean ann an Ierusalem
maille r'am bràithribh.
33 Agus ghin Ner Cis, agus ghin Cis
Saul, agus ghin Saul Ionatan, agus Mal-
chi-sua, agus Abinadab[a], agus Es-baal[3].
34 Agus *b'e* mac Ionatain Merib-baal[4];
agus ghin Merib-baal Micah.
35 Agus *b'iad* mic Mhicah, Piton, agus
Melech, agus Tarea, agus Ahas.
36 Agus ghin Ahas Iehoadah[c]; agus
ghin Iehoadah Alemet, agus Asmabhet,
agus Simri ; agus ghin Simri Mosa ;
37 Agus ghin Mosa Binea : *b'e* Rapha[e]
a mhac-san, Eleasah a mhac-san, Asel a
mhac-san.
38 Agus *bha* aig Asel seathnar mhac ;
agus *is* iad so an ainmean, Asricam,
Bocheru, agus Ismael, agus Seariah, agus
Obadiah, agus Hanan. *B*'iad sin uile
mic Aseil.
39 Agus *b'iad* mic Eseic a bhràthar,
Ulam a cheud-ghin, Iehus an dara, agus
Eliphelet an treasa.
40 Agus bha mic Ulaim 'n an daoinibh
treuna, 'n am fir-bhogha ; agus bha mòran
mhac aca, agus mhac am mac, ceud agus
leth-cheud : iad sin uile de mhacaibh
Bheniamin.

## CAIB. IX.

1 *Toiseach ghinealach Israeil agus Iudah.* 2 *Na h-Israelich,* 10 *na sagairt,* 14 *agus na Lebhithich, a ghabh còmhnuidh ann an Ierusalem.* 27 *Cùram nan Lebhitheach.* 35 *Sliochd Shauil agus Ionatain.*

AGUS chaidh Israel uile àireamh a réir
an ginealach, agus, feuch, *bha* iad
sgrìobhta ann an leabhar rìghrean Israeil.
Ach thugadh Iudah air falbh do Bhabilon
air son an eusaontais.
2 Agus *b'iad* an ceud luchd-àiteachaidh
*a ghabh còmhnuidh* 'n an sealbh 'n am
bailtibh[i], na h-Israelich, na sagairt, na
Lebhithich, agus na Netinich[j].
3 Agus ann an Ierusalem ghabh còmh-
nuidh de chloinn Iudah[k], agus de chloinn
Bheniamin, agus de chloinn Ephraim,
agus Mhanaseh ;
4 Utai mac Amihuid, mhic Omri, mhic
Imri, mhic Bhani, de chloinn Phareis
mhic Iudah.
5 Agus de na Silonaich ; Asaiah an
ceud-ghin, agus a mhic.
6 Agus de mhacaibh Sherah ; Ieuel,
agus am bràithre, sè ceud agus ceithir
fichead agus a deich.
7 Agus de mhacaibh Bheniamin ; Salu

mac Mhesulaim, mhic Hodabhiah, mhic Hasenuah ;

8 Agus Ibneiah mac Ierohaim, agus Elah mac Udsi, mhic Mhichri, agus Mesulam mac Shephatiah, mhic Reueil, mhic Ibniah ;

9 Agus am bràithrean, a réir an ginealach, naoi ceud agus sè deug agus dà fhichead. *Bu* chinn aithriche na daoine sin uile ann an tigh an aithrichean.

10 Agus de na sagartaibh[b]; Iedaiah, agus Iehoiarib, agus Iachin ;

11 Agus Asariah[c] mac Hilciah, mhic Mhesulaim, mhic Shadoic, mhic Mheraiot, mhic Ahituib, fear-riaghlaidh tighe Dhé ;

12 Agus Adaiah mac Ierohaim, mhic Phasuir, mhic Mhalchiah ; agus Maasai mac Adieil, mhic Iahserah, mhic Mhesulaim, mhic Mhesulemit, mhic Imeir ;

13 Agus am bràithre, cinn-tighe an aithrichean, mìle agus seachd ceud agus tri fichead, daoine ro fhoghainteach fa chomhair oibre seirbhis tighe Dhé.

14 Agus de na Lebhithich ; Semaiah mac Hasuib, mhic Asricaim, mhic Hasabiah, de mhacaibh Mherari ;

15 Agus Bacbacar, Heres, agus Galal, agus Mataniah mac Mhicah, mhic Shichri, mhic Asaiph ;

16 Agus Obadiah mac Shemaiah, mhic Ghalail, mhic Iedutuin, agus Berechiah mac Asa, mhic Elcanah, a bha 'chòmhnuidh ann am frith-bhailtibh nan Netophatach.

17 Agus *b'iad* na dorsairean Salum, agus Acub, agus Talmon, agus Ahiman, agus am bràithre : *b'e* Salum an ceannard ;

18 A *bha* gus an àm so aig geata an rìgh air an taobh an ear, 'n an dorsairibh ann an cuideachdaibh chloinn Lebhi.

19 Agus *bha* Salum mac Chore, mhic Ebiasaiph, mhic Chorah, agus a bhràithre, (de thigh 'athar,) na Corahaich os ceann oibre na seirbhis, 'n an luchd-gleidhidh gheatachan a' phàilliuin ; agus an aithrichean os ceann slòigh an Tighearna, 'n an luchd-gleidhidh air dol a stigh *a' phàilliuin.*

20 Agus b'e Phinehas[g] mac Eleasair a bu cheann-riaghlaidh orra *o shean* 'am fianuis an Tighearna.

21 Maille ris *bha* Sechariah, mac Mheselemiah, 'n a dhorsair doruis pàilliuin a' choimhthionail.

22 Iad sin uile a thaghadh gu bhi 'n an dorsairibh anns na geatachaibh, bu dà cheud agus dà fhear dheug iad. Chaidh iad sin àireamh a réir an ginealach 'n am frith-bhailtibh, a shuidhich Daibhidh[i] agus Samuel am fear-seallaidh[j] 'n an dreuchd suidhichte.

23 Mar sin bha iadsan, agus am mic, os ceann gheatacha tighe an Tighearn'. *agus* tighe a' phàilliuin chum *an* gleidheadh.

24 Ann an ceithir chearnaibh bha na dorsairean, a làimh na h-àirde 'n ear, na h-àirde 'n iar, na h-àirde tuath, agus na h-àirde deas.

25 Agus am bràithre 'n am frith-bhailtibh, gu teachd an déigh sheachd làithean[a] o àm gu h-àm maille riu.

26 Oir bha na Lebhithich sin, na ceithir àrd dhorsairean, 'n *an* dreuchd suidhichte, agus bha iad os ceann sheòmraichean, agus os ceann ionmhasan tighe Dhé.

27 Agus bha iad a' gabhail tàimh mu'n cuairt air tigh Dhé, a chionn gu-m b'ann orra-san *a bha a* chùram, agus gu-*m buineadh* dhoibh 'fhosgladh gach maduinn.

28 Agus *bha cuid* diubh os ceann nan soithiche-frithealaidh, chum an toirt a stigh agus a mach air àireamh.

29 Chuireadh *cuid* diubh mar an ceudna os ceann nan soithichean, agus os ceann uile innealan[1] an ionaid naoimh, agus os ceann na mine mìne, agus an fhìona, agus na h-olaidh, agus na tùise, agus nan spìosraidh.

30 Agus *bha cuid* de mhacaibh nan sagart a' deanamh na h-olaidh-ungaidh[d] de na spìosraidh.

31 Agus b'ann aig Matitiah *aon* de na Lebhithich, eadhon ceud-ghin Shaluim a' Chorahaich, *a bha* dreuchd suidhichte os ceann nan nithe a rinneadh ann an aighnibh.

32 Agus *bha cuid eile* d'am bràithribh, de mhacaibh nan Cohatach, os ceann arain na fianuis, gu' dheasachadh gach sàbaid.

33 Agus *is* iad sin an luchd-ciuil[e], cinn aithriche nan Lebhitheach, *a bha* anns na seòmraichibh, saor *o gach cùram eile*; oir a là agus a dh'oidhche *bha* orra '*bhi* r'*an* obair-*san*.

34 *Bha* cinn aithriche sin nan Lebhitheach 'n an cinn a réir an ginealach : bha iad a chòmhnuidh ann an Ierusalem.

35 Agus ann an Gibeon chòmhnuich athair Ghibeoin, Iehiel ; agus *b'e* ainm a mhnatha Maachah[f]:

36 Agus a cheud-ghin mic Abdon, an sin Sur, agus Cis, agus Baal, agus Ner, agus Nadab,

37 Agus Gedor, agus Ahio, agus Sechariah, agus Miclot.

38 Agus ghin Miclot Simeam : agus ghabh iadsan mar an ceudna còmhnuidh fa chomhair am bràithrean ann an Ierusalem, maille r'am bràithribh.

39 Agus ghin Ner Cis[h], agus ghin Cis Saul, agus ghin Saul Ionatan, agus Malchi-sua, agus Abinadab, agus Esbaal.

40 Agus *b'e* mac Ionatain Merib-baal ; agus ghin Merib-baal Micah.

41 Agus b'iad mic Mhicah, Piton, agus Melech, agus Tahrea, agus Ahas.

42 Agus ghin Ahas Iehoadah, agus ghin Iehoadah Alemet, agus Asmabhet, agus Simri ; agus ghin Simri Mosa ;

B.C. 1200.

[a] 2 Ri. 11. 5
[b] Neh. 11. 10, &c.
[c] Neh 11. 11, *Saraiah*
[1] *shoithichean.*
[d] Ecs. 30. 23, 25
[e] caib. 6. 31; 25. 4
[f] caib. 8. 29
[g] Air. 31. 6
[h] caib. 8. 33
[i] caib. 26 1, &c.
[j] 1 Sam. 9. 9

43 Agus ghin Mosa Binea: agus *b'e* Rephaiah a mhac-san, Eleasah a mhac-san, Asel a mhac-san.

44 Agus bha aig Asel seathnar mhac, agus *is* iad so an ainmean: Asricam, Bocheru, agus Ismael, agus Seariah, agus Obadiah, agus Hanan. *B'*iad sin mic Aseil.

## CAIB. X.

1 *Bhuail na Philistich clann Israeil, agus mharbh iad Saul.* 11 *Nochd fir Iabeis-ghilead caoimhneas do Shaul agus d'a mhic.* 14 *Thugadh an rioghachd do Dhaibhidh.*

ANIS chog na Philistich an aghaidh Israeil[d]; agus theich fir Israeil o fhianuis nam Philisteach, agus thuit iad sìos marbhta ann an sliabh Ghilboa.

2 Agus lean na Philistich gu teann an déigh Shauil, agus an déigh a chuid mac; agus bhuail na Philistich Ionatan, agus Abinadab, agus Malchi-sua, mic Shauil.

3 Agus dh'fhàs an cath cruaidh an aghaidh Shauil, agus chuimsich[2] na fir-bhogha e, agus lotadh e leis na fir-bhogha.

4 An sin thubhairt Saul ri fear-iomchair 'arm, Rùisg do chlaidheamh agus sàth tromham e, air eagal gu-n tig na *daoine* neo-thimchioll-ghearrta sin, agus gu-n gnàthaich iad gu maslach mi. Ach cha deanadh fear-iomchair 'arm sin, oir bha eagal mòr air. Uime sin ghlac Saul claidheamh, agus thuit e air.

5 Agus an uair a chunnaic fear-iomchair 'arm gu-n robh Saul marbh, thuit esan mar an ceudna air a' chlaidheamh, agus fhuair e bàs.

6 Mar sin fhuair Saul bàs, agus a thriuir mhac, agus dh'eug a thigh uile 's an aon àm.

7 Agus an uair a chunnaic uile fhir Israeil a *bha* 's a' ghleann gu-n do theich iad, agus gu-n robh Saul agus a mhic marbh, an sin thréig iad am bailtean[i], agus theich iad; agus thàinig na Philistich, agus chòmhnuich iad annta.

8 Agus air an là màireach, an uair a thàinig na Philistich a dh'fhaobhachadh nam marbh, fhuair iad Saul agus a mhic air tuiteam ann an sliabh Ghilboa.

9 Agus an uair a dh'fhaobhaich iad e, ghlac iad a cheann, agus 'airm, agus chuir iad *fios* do thìr nam Philisteach mu'n cuairt, gu sgeul a thoirt do thigh an diathan-bréige, agus do'n t-sluagh.

10 Agus chuir iad 'airm ann an tigh an diathan[j], agus dhaingnich iad a cheann ann an teampull Dhagoin.

11 Agus an uair a chual' uile *luchd-àiteachaidh* Iabeis-ghilead na h-uile *nithe* a rinn na Philistich ri Saul,

12 Dh'éirich na fir threuna uile, agus thug iad leo corp Shauil, agus cuirp a chuid mac, agus thug iad gu Iabes iad, agus dh'adhlaic iad an cnàmhan fo an daraig ann an Iabes, agus thraisg iad seachd làithean.

R.C. 1056.

[a] 1 Sam. 13. 13 15. 23
[b] 1 Sam. 28. 7, &c.
[c] 1 Sam. 16. 1, 13 28. 17 2 Sam. 3. 9, 10 5. 3
1 *Isai.*
[d] 1 Sam. 31. 1, &c.
[e] 2 Sam. 5. 1, &c.
2 *fhuair.*
3 *riaghlaidh.*
[f] Salm 78. 71 Ier. 3. 15
[g] 1 Sam. 16. 1, 12
[h] Bre. 1. 21 19. 10
[i] Lebh. 26. 31
4 's e sin, *Sion*, 2 *Sam.* 5. 7.
[j] 1 Sam. 31. 10

13 Mar so dh'eug Saul air son a chionta a rinn e an aghaidh an Tighearn', an aghaidh focail an Tighearna[a] nach do ghléidh e, agus mar an ceudna a chionn gu-n d'iarr e *bean* aig an robh leannan-sìth, a dh'fhiosrachadh *dhith*[b];

14 Agus nach d'fhiosraich e de'n Tighearn': uime sin mharbh se e, agus thionndaidh e an rìoghachd[c] a dh'ionnsuidh Dhaibhidh mhic Iese[1].

## CAIB. XI.

1 *Rinneadh Daibhidh 'n a rìgh air Israel aig Hebron.* 5 *Ghlac e tùr Shioin.* 10 *Aireamh a dhaoine treuna.*

AN sin chruinnich Israel uile iad féin[e] a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron, ag ràdh, Feuch *is* sinne do chnàimh agus d'fheòil.

2 Agus a bhàrr air so, 's an ùine 'chaidh seachad, eadhon an uair a bha Saul 'n a rìgh, *bu* tusa a threòraich a mach, agus a thug a steach Israel; agus thubhairt an Tighearna do Dhia riut, Beathaichidh[3] tusa mo shluagh Israel[f], agus bithidh tu a'd' cheannard air mo shluagh Israel.

3 Agus thàinig uile sheanairean Israeil a dh'ionnsuidh an rìgh gu Hebron; agus rinn Daibhidh coimhcheangal riu ann an Hebron 'am fianuis an Tighearn': agus dh'ung iad Daibhidh 'n a rìgh air Israel, a réir focail an Tighearna, le làimh Shamueil[g].

4 Agus chaidh Daibhidh agus Israel uile gu Ierusalem, (is e sin Iebus[h],) far *an robh* na h-Iebusaich, luchd-àiteachaidh an fhearainn.

5 Agus thubhairt luchd-àiteachaidh Iebuis ri Daibhidh, Cha tig thu 'n so. Gidheadh, ghlac Daibhidh tùr Shioin; *is* e sin baile Dhaibhidh.

6 Agus thubhairt Daibhidh, Ge b'e bhuaileas na h-Iebusaich an toiseach, bithidh esan 'n a cheannard agus 'n a uachdaran. Agus chaidh Ioab, mac Sheruiah, suas an toiseach, agus bha e 'n a cheannard.

7 Agus ghabh Daibhidh còmhnuidh 's an tùr; uime sin thug iad baile Dhaibhidh[4] mar ainm air.

8 Agus thog e am baile mu'n cuairt, eadhon o Mhilo mu n cuairt: agus chuir Ioab suas a rìs a' chuid eile de'n bhaile.

9 Agus dh'fhàs Daibhidh na bu mhò, agus na bu mhò: oir *bha* Tighearna nan sluagh leis.

10 Agus *is* iad so roghadh nan daoine treuna a *bha* aig Daibhidh, a neartaich iad féin leis 'n a rìoghachd, *agus* le Israel uile, gu rìgh a dheanamh dheth, a réir focail an Tighearna mu thimchioll Israeil.

11 Agus *is* e so àireamh nan daoine treuna a *bha* aig Daibhidh; Iasobeam, mac Hachmoni, 'n a cheann air triuir: thog esan a shleagh an aghaidh thri ceud, a mharbhadh leis 's an aon àm.

12 Agus 'n a dhéigh-san *bha* Eleasar, mac Dhodo, an t-Ahohach: *b*'aon esan de na tri gaisgich.

13 Bha esan maille ri Daibhidh ann am Pas-damim[1], agus an sin bha na Philistich air cruinneachadh 'an ceann a chéile gu cath; [agus dh'imich fir Israeil rompa:

Dh' éirich esan, agus bhuail e na Philistich gus an robh a làmh sgìth, agus gu-n do lean a làmh ris a' chlaidheamh. Agus dh'oibrich an Tighearna saorsa mhòr air an là sin; agus phill an sluagh 'n a dhéigh a mhàin a dh'fhaobhachadh.

Agus 'n a dhéigh-san bha Samah, mac Agee, an Hararach; agus chruinnicheadh na Philistich 'n am buidhinn[b];] far an robh dail fhearainn làn eorna; agus theich an sluagh roimh na Philistich.

14 Agus shuidhich iadsan iad féin 'am meadhon na dalach *sin*, agus dhìon iad i, agus mharbh iad na Philistich: agus shaor an Tighearn' *iad* le saorsa mhòir.

15 A nis chaidh triuir de na deich ceannaird fhichead sìos do'n charraig a dh'ionnsuidh Dhaibhidh[c], gu uaimh Adullaim: agus champaich feachd nam Philisteach ann an gleann Rephaim[d].

16 Agus *bha* Daibhidh an sin 's an daingneach; agus *bha* freiceadan nam Philisteach an sin ann am Bet-lehem.

17 Agus mhiannaich Daibhidh[e], agus thubhairt e, O nach tugadh neach dhomh deoch uisge o thobar Bhet-lehem, a *tha* aig a' gheata!

18 Agus bhris an triuir troimh fheachd nam Philisteach, agus tharruing iad uisge á tobar Bhet-lehem a *bha* aig a' gheata agus ghabh iad *e*, agus thug iad *e* gu Daibhidh: ach cha-n òladh Daibhidh e, ach thaom e mach e do an Tighearn'[f].

19 Agus thubhairt e, Nar leigeadh mo Dhia dhomh gu-n deanainn an ni so: an òlainn-sa fuil nan daoine so[g] a chuir an anaman ann an cunnart[h]? oir le cunnart an anaman thug iad leo e: uime sin cha-n òladh e dheth. Na nithe sin rinn an triuir dhaoine treuna.

20 Agus bha Abisai[i], bràthair Ioaib, 'n a cheann air triuir: agus thog e a shleagh an aghaidh tri cheud, a mharbh e; agus *bha* ainm aige am measg thriuir.

21 De'n triuir *b'e* a b'urramaiche na an dithis, agus bha e 'n a cheannard orra: gidheadh, cha d'ràinig e gu ruig a' *cheud* triuir.

22 *Mharbh* Benaiah, mac Iehoiada, mhic duine ghaisgeil o Chabseel, a rinn mòran ghniomhara, mharbh esan dithis fhear leòmhanta de Mhoab: chaidh e sìos mar an ceudna, agus mharbh e leòmhan ann am meadhon sluichd air latha sneachda.

23 Agus mharbh e Eiphiteach, duine de mheudachd *mhòir*, cùig làmhan-coille air àirde; agus ann an làimh an Eiphitich *bha* sleagh cosmhuil ri garman fighead-air; ach chaidh esan sìos d'a ionnsuidh le luirg, agus spìon e 'n t-sleagh á làimh an Eiphitich, agus mharbh e le 'shleagh féin e[a].

B.C. 1048.

a 1 Sam. 17. 51
1 no, *Ephes-damim, 1 Sam. 17. 1.*
2 no, *Samah.*
3 no, *an Harodach, 2 Sam. 23. 25.*
b 2 Sam. 23. 9, 10, 11
c 2 Sam. 23. 13
d caib. 14. 9
4 no, *Iasen, 2 Sam. 23. 32, 33.*
e Salm 107. 5
f 1 Sam. 7. 6
g Lebh. 17. 10, 11 Salm 72. 14
h Bre. 5. 18 9. 17 1 Sam. 19. 5
i 2 Sam. 23. 18, &c.
j 1 Sam. 27. 2, 6

24 Na *nithe* sin rinn Benaiah mac Iehoiada, agus *bha* ainm aige am measg triuir dhaoine treuna.

25 Feuch, de'n triuir b'e a b'urramaiche, ach cha d' ràinig e gu ruig a' *cheud* triuir: agus chuir Daibhidh e os ceann a fhreiceadain.

26 Mar an ceudna *b*'iad daoine treuna nan armailt, Asahel bràthair Ioaib, Elhanan mac Dhodo o Bhet-lehem,

27 Samot[2] an Harorach[3], Heles am Pelonach,

28 Ira mac Iceis an Tecoach, Abieser an t-Anatotach,

29 Sibecai an Husatach, Ilai an t-Ahohach,

30 Maharari an Netophatach, Heled mac Bhaanah an Netophatach,

31 Itai mac Ribai o Ghibeah chloinn Bheniamin, Benaiah am Piratonach,

32 Hurai o shruthaibh Ghaais, Abiel an t-Arbatach,

33 Asmabhet am Baharumach, Eliabha an Saalbonach.

34 Mic Haseim[4] a' Ghisonaich; Ionatan mac Shage an Hararach,

35 Ahiam mac Shacair an Hararach, Eliphal mac Uir,

36 Hepher am Mecheratach, Ahiah am Pelonach,

37 Hesro an Carmeleach, Naarai mac Esbai,

38 Ioel bràthair Natain, Mibchar mac Hageri,

39 Selec an t-Amonach, Naharai am Berotach, fear-iomchair arm Ioaib mhic Sheruiah,

40 Ira an t-Itreach, Gareb an t-Itreach,

41 Uriah an Hiteach, Sabad mac Ahlai,

42 Adina mac Shisa an Reubeneach, ceannard de na Reubenich, agus deich 'ar fhichead maille ris,

43 Hanan mac Mhaacah, agus Iosaphat am Mitneach,

44 Udsia an t-Asteratach, Sama agus Iehiel mic Hotaim an Aroerich,

45 Iediael mac Shimri, agus Ioha a bhràthair an Tidseach,

46 Eliel am Mahabhach, agus Ieribai agus Iosabhiah mic Elnaaim, agus Itmah am Moabach,

47 Eliel, agus Obed, agus Iasiel o Mhesobia.

## CAIB. XII.

1 *Na buidhnean a thàinig a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Siclag.* 23 *Na daoine armaichte a thàinig d'a ionnsuidh gu Hebron.*

A NIS *is* iad so iadsan a thàinig a dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Siclag[j], 'n uair a bha e fathast 'g a chumail féin a stigh air eagal Shauil mhic Chis: agus *bha* iad am measg nam fear treuna, 'n an luchd-cuideachaidh 's a' chogadh.

2 *Bha iad* armaichte le boghachan,

agus teòma leis an làimh dheis agus chlì
air clachan *a thilgeadh*[a], agus saighdean
á bogha, *eadhon* de bhràithribh Shauil de
Bheniamin.
3 *B'e* Ahieser a bu bharraichte *dhiubh*,
an sin Ioas, mic Shemaah a' Ghibeataich;
agus Iesiel agus Pelet mic Asmabheit;
agus Beracha, agus Iehu an t-Anatotach,
4 Agus Ismaiah an Gibeonach, duine
treun am measg an deich 'ar fhichead;
agus os ceann an deich 'ar fhichead;
agus Ieremiah, agus Iehasiel, agus Ioha-
nan, agus Iosabad an Gederatach,
5 Elusai, agus Ierimot, agus Bealiah,
agus Semariah, agus Sephatiah an Har-
uphach,
6 Elcanah, agus Iesia, agus Asareel,
agus Ioeser, agus Iasobeam, na Corhaich,
7 Agus Ioelah, agus Sebadiah, mic
Ierohaim o Ghedor.
8 Agus de na Gadaich chaidh thairis a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh, do'n daingneach
anns an fhàsach, daoine treuna, fir-chog-
aidh *iomchuidh* chum catha, d'am b'aithne
sgiath agus targaid a laimhseachadh, aig
*an robh* an gnùisean mar ghnùisibh leò-
mhan, agus iad co luath ris na h-éildibh
air na beanntaibh[d];
9 Eser an ceud fhear, Obadiah an dara,
Eliab an treasa,
10 Mismanah an ceathramh, Ieremiah
an cùigeamh,
11 Atai an seathamh, Eliel an seachd-
amh,
12 Iohanan an t-ochdamh, Elsabad an
naothamh,
13 Ieremiah an deicheamh, Machbanai
an t-aon fhear deug.
14 *Bha* iad sin de mhacaibh Ghad 'n an
ceannardaibh an t-slòigh: an t-aon a bu
lugha dhiubh os ceann ceud, agus an
*t-aon a* bu mhò os ceann mìle.
15 Sin iadsan a chaidh thairis air Iordan
's a' cheud mhìos, an uair a bha 'sruth a'
cur thairis air a bruachaibh uile[g]; agus
chuir iad an ruaig air *muinntir* nan gleann
uile, a làimh na h-àirde 'n ear, agus na
h-àirde 'n iar.
16 Thàinig mar an ceudna *cuid* de
chloinn Bheniamin agus Iudah do'n
daingneach a dh'ionnsuidh Dhaibhidh.
17 Agus chaidh Daibhidh a mach 'n an
coinneamh, agus fhreagair e, agus thubh-
airt e riu, Ma thàinig sibh gu sìochail
a m'ionnsuidh-sa a chuideachadh leam,
bithidh mo chridhe leibh le aon rùn: ach
ma *thàinig sibh* a chum mo bhrath do
m'naimhdibh, 'n uair nach 'eil eucoir air
bith a'm' làmhan, gu-n amhairceadh Dia
ar n-aithrichean air a *sin*, agus gu-n
cronaicheadh se *e*.
18 An sin thàinig an spiorad air
Amasai[j], am fear a b'inbhiche de na
ceannardaibh, *agus thubhairt e*, Leatsa
*tha sinne*, a Dhaibhidh, agus air do
thaobh, a mhic Iese: sìth, sìth dhuit, agus
sìth do d' luchd-cuideachaidh: oir tha

B.C. 1047.

[a] Bre. 20. 16
[b] 1 Sam. 29. 2, 3
[c] 1 Sam. 30. 1-10
[d] 2 Sam. 2. 18; Dàn 8. 14
[e] caib. 11. 1
[f] 2 Sam. 8. 17
[g] Ios. 3. 15
[h] 2 Sam. 2. 8, 9
[i] Est. 1. 13; Isa. 33. 6; Mic. 6. 9; Seum. 3. 13, 17
[1] *d'am b'aithne ordugh blàir.*
[j] 2 Sam. 17. 25

do Dhia a' còmhnadh leat. Agus ghabh
Daibhidh iad, agus rinn e iad 'n an
ceannardaibh na buidhne.
19 Agus chaidh *cuid* de Mhanaseh
thairis a dh'ionnsuidh Dhaibhidh 'n uair
a thàinig e leis na Philistich an aghaidh
Shauil gu cath[b], ach cha do chuidich iad
leo; oir, le comhairle, chuir tighearnan
nam Philisteach air falbh e, ag ràdh, Le
*cunnart* ar ceann-ne théid e thairis a
dh'ionnsuidh Shauil a thighearna.
20 'N uair a bha e 'dol gu Siclag, chaidh
thairis d'a ionnsuidh de Mhanaseh, Ad-
nah, agus Iosabad, agus Iediael, agus
Michael, agus Iosabed, agus Elihu, agus
Siltai, cinn-fheadhna nam mìltean a *bha*
de Mhanaseh.
21 Agus chuidich iad le Daibhidh an
aghaidh buidhne nan creachadairean[c]:
oir *bu* daoine treuna iad uile, agus bha
iad 'n an ceannardaibh 's an fheachd.
22 Oir mu'n àm *sin* là an déigh là,
thàinig iad a dh'ionnsuidh Dhaibhidh a
chòmhnadh leis, gus an robh feachd mòr
ann, mar fheachd Dhé.
23 Agus *is* e so àireamh nan *daoine*
armaichte chum cogaidh, a thàinig a
dh'ionnsuidh Dhaibhidh gu Hebron, a
thionndadh rìoghachd Shauil d'a ionn-
suidh-san[e], a réir focail an Tighearna:
24 Mic Iudah, a ghiùlain sgiath agus
sleagh, sè mìle agus ochd ceud, armaichte
chum cogaidh.
25 De mhacaibh Shimeoin, fir threuna
gu cogadh, seachd mìle agus ceud.
26 De mhacaibh Lebhi, ceithir mìle
agus sè ceud.
27 Agus Iehoiada, ceannard nan Aaron-
ach, agus maille ris tri mìle agus seachd
ceud.
28 Agus Sadoc[f] òganach ro threun,
agus de thigh 'athar dà cheannard 'ar
fhichead.
29 Agus de mhacaibh Bheniamin,
luchd-dàimh Shauil, tri mìle; oir fath-
ast[h] *bha* a' chuid 'bu mhò dhiubh 'n am
freiceadan air tigh Shauil.
30 Agus de mhacaibh Ephraim, fichead
mìle agus ochd ceud, fir threuna, ainmeil
ann an tigh an aithrichean.
31 Agus de leth-thréibh Mhanaseh,
ochd mìle deug, a dh'ainmicheadh air an
ainmibh, gu teachd a dheanamh Dhaibh-
idh 'n a rìgh.
32 Agus de mhacaibh Isachair, aig an
robh aithne air na h-aimsiribh[i], a thuig-
sinn ciod a bu chòir do Israel a dhean-
amh, *bu* dà cheud an ceannardan; agus
am bràithrean uile aig an ordugh-san.
33 De Shebulun a' mheud 's a chaidh
mach gu cath, daoine teòma ann an cog-
adh[1], le uil' innealaibh cogaidh, deich
agus dà fhichead mìle, a chuideachadh
*Dhaibhidh* gun cheilg 'n an cridhe.
34 Agus de Naphtali mìle ceannard,
agus maille riu-san, le sgéith agus sleagh,
seachd mìle deug 'ar fhichead.

35 Agus de na Danaich, teòma ann an
cogadh, ochd mìle fichead agus sè ceud.
36 Agus de Aser, a' mheud 's a rachadh
a mach gu cath, teòma ann an cogadh,
dà fhichead mìle.
37 Agus air an taobh eile de Iordan,
de na Reubenich, agus de na Gadaich,
agus de leth-thréibh Mhanaseh, le uil'
innealaibh cogaidh chum catha, ceud
agus fichead mìle.
38 Na fir chogaidh sin uile, d'am
b'aithne dol 'an ordugh *blàir*, le cridhe
iomlan thàinig iad gu Hebron a dhean-
amh Dhaibhidh 'n a rìgh os ceann Israeil
uile : agus mar an ceudna *bha* 'chuid eile
de Israel gu léir a dh'aon chridhe chum
Daibhidh a dheanamh 'n a rìgh.
39 Agus bha iad an sin maille ri Daibh-
idh tri làithean, ag itheadh agus ag òl :
oir dh'ulluich am bràithrean air an
son.
40 A bhàrr air sin, thug iadsan a bha
fagus doibh, gu ruig Isachar, agus Sebu-
lun, agus Naphtali, aran leo air asalaibh,
agus air càmhalaibh, agus air muileidibh,
agus air daimh, biadh, min, mill fhìgean,
agus bagaidean a dh'fhìon - dhearcaibh
tiormaichte, agus fìon, agus oladh, agus
daimh, agus caoraich ann am pailteas ;
oir *bha* aoibhneas ann an Israel.

## CAIB. XIII.

1 *Thug Daibhidh an àirc o Chiriat-iearim.* 9
*Bhuail Dia Usa, agus fhuair e bàs.* 13 *Dh'
fhàgadh an àirc 'an tigh Obed-edoim.*

AGUS chuir Daibhidh a chomhairle
riusan a bha os ceann mhìltean agus
cheud, ris gach uile cheannard.
2 Agus thubhairt Daibhidh ri uile
chomhchruinneachadh Israeil, Ma *chith-
ear* iomchuidh dhuibh, agus *gur ann* o'n
Tighearn' ar Dia *a tha 'chùis*, cuireamaid
fios a mach a dh'ionnsuidh ar bràithrean
anns gach àit, a dh'fhàgadh ann an uile
thìr Israeil[g], agus maille riu-san *a dh'
ionnsuidh* nan sagart agus nan Lebhith-
each *a tha* 'n am bailtibh *le*'m fearann
comh-roinn, iad g'an cruinneachadh féin
thugainn.
3 Agus thugamaid a rìs àirc ar Dé d'ar
n-ionnsuidh : oir cha d'fhiosraich sinn
dheth ann an làithibh Shauil[i].
4 Agus thubhairt an comhchruinneach-
adh gu léir, gu-m bu chòir sin a dhean-
amh ; oir bha an ni ceart ann an sùilibh
an t-sluaigh uile.
5 Uime sin chruinnich Daibhidh Israel
uile 'an ceann a chéile[j], o Shihor na
h-Eiphit[k] gu dol a steach Hamait, chum
àirc Dhé a thoirt o Chiriat-iearim.
6 Agus chaidh Daibhidh suas, agus
Israel uile do Bhaalah[l], *eadhon* gu Ciriat-
iearim a *bhuineadh* do Iudah, a thabhairt
leo as a sin àirc Dhé an Tighearn', a tha
'chòmhnuidh *eadar* na ceruban[m], air an
gairmear 'ainm.
7 Agus ghiùlain iad àirc Dhé air feun

R.C. 1045.

[a] 1 Sam. 7. 1
[b] 2 Sam. 6. 5, &c.
[1] *Nachon, 2 Sam. 6. 6.*
[c] caib. 15. 13, 15
Air. 4. 15
[d] Lebh. 10. 2
[2] 's e sin, *briseadh Usa.*
[e] caib. 26. 5
Gen. 30. 27
Gnà. 10. 22
[f] 2 Sam. 5. 11, &c.
[g] 1 Sam. 31. 1
2 Sam. 6. 1-11
[h] caib. 3. 5, &c.
[i] 1 Sam. 7. 1, 2
[j] 2 Sam. 6. 1, &c.
[k] Ios. 13. 3
Ier. 2. 18
[l] Ios. 15. 9, 60
[m] 1 Sam. 4. 4
[n] caib. 11. 15

nomha o thigh Abinadaib[a], agus dh'
iomain Usa agus Ahio am feun.
8 Agus chluich Daibhidh[b], agus Israel
uile 'am fianuis Dhé le 'n uile neart,
eadhon le laoidhibh, agus le clàrsaichibh,
agus le saltairibh, agus le tiompanaibh,
agus le ciombalaibh, agus le trompaidibh.
9 Agus an uair a thàinig iad gu urlar-
bualaidh Chidoin[1] chuir Usa a mach a
làmh a ghabhail greim de'n àirc, oir
chuir na daimh air chrith i.
10 Agus las fearg an Tighearn' an agh-
aidh Usa, agus bhuail se e, a chionn gu-n
do chuir e a làmh ris an àirc[c]: agus
dh'eug e 'n sin an làthair Dhé[d].
11 Agus bha doilgheas air Daibhidh a
chionn gu-n d'rinn an Tighearna briseadh
air Usa : agus thug e Peres-usa[2] mar ainm
air an àite sin gu ruig an là 'n diugh.
12 Agus bha eagal air Daibhidh roimh
Dhia air an là sin, agus thubhairt e,
Cionnus a bheir mise àirc Dhé dhachaidh
a m'ionnsuidh ?
13 Uime sin cha d' thug Daibhidh an
àirc d'a ionnsuidh féin gu baile Dhaibh-
idh ; ach thug e a leth-taobh i gu tigh
Obed-edoim a' Ghitich.
14 Agus dh'fhan àirc Dhé maille ri
teaghlach Obed - edoim 'n a thigh tri
mìosan. Agus bheannaich an Tighearna
tigh Obed-edoim[e], agus nach *ni* a *bh*'aige.

## CAIB. XIV.

1 *Chuir Hiram fiodh agus clachairean a dh'
ionnsuidh Dhaibhidh.* 4 *Ainmean a chloinne
a rugadh dha ann an Ierusalem.* 8 *Bhuail
Daibhidh na Philistich dà uair le àr mòr.*

ANIS chuir Hiram[f] rìgh Thiruis
teachdairean a dh'ionnsuidh Dhaibh-
idh, agus fiodh seudair, agus clachairean,
agus saoir, a thogail tighe dha.
2 Agus dh'aithnich Daibhidh gu-n do
dhaingnich an Tighearn' e 'n a rìgh air
Israel, *agus* gu-n d'àrdaicheadh gu mòr
a rìoghachd air son a shluaigh Israeil.
3 Agus ghabh Daibhidh tuilleadh bhan
ann an Ierusalem ; agus ghin Daibhidh
fathast mic agus nigheanan.
4 Agus is iad so ainmean a chloinne[h] a
bha aige ann an Ierusalem ; Samua, agus
Sobab, Natan, agus Solamh,
5 Agus Ibhar, agus Elisua, agus Elpha-
let,
6 Agus Nogah, agus Nepheg, agus
Iaphia,
7 Agus Elisama, agus Beeliada, agus
Eliphalet.
8 Agus an uair a chuala na Philistich
gu-n d'ungadh Daibhidh 'n a rìgh air Is-
rael uile, thàinig na Philistich gu léir a
nìos a dh'iarraidh Dhaibhidh : agus chuala
Daibhidh *sin*, agus chaidh e mach 'n an
aghaidh.
9 Agus thàinig na Philistich, agus sgaoil
siad iad féin ann an gleann Rephaim[n].
10 Agus dh'fhiosraich Daibhidh de Dhia
ag ràdh, An téid mi suas an aghaidh nan

Philisteach, agus an toir thu thairis iad
a m' làimh? Agus thubhairt an Tigh-
earna ris, Gabh suas, agus bheir mi thairis
iad a d' làimh.
11 Agus thàinig iad gu Baal-perasim;
agus bhuail Daibhidh an sin iad. Agus
thubhairt Daibhidh, Bhris Dia mo
naimhdean o 'chéile le m' làimh-sa, mar
bhriseadh uisgeachan: uime sin thug iad
Baal-perasim[1] mar ainm air an àite sin.
12 Agus dh'fhàg iad an diathan an
sin, agus thug Daibhidh àithne, agus
loisgeadh iad le teine.
13 Agus thàinig na Philistich a rìs[c],
agus sgaoil siad iad féin anns a' ghleann.
14 Uime sin dh'fhiosraich Daibhidh a
rìs de Dhia; agus thubhairt Dia ris, Na
gabh suas 'n an déigh; tionndaidh air
falbh uatha, agus thig orra fa chomhair
craobh nan smeur.
15 Agus an uair a chluinneas tu fuaim
siubhail ann an barraibh chraobh nan
smeur, an sin théid thu mach chum catha;
oir théid Dia a mach romhad, a bhualadh
feachd nam Philisteach.
16 Agus rinn Daibhidh mar a dh'àithn
Dia dha: agus bhuail iad feachd nam
Philisteach o Ghibeon[g] eadhon gu Gaser.
17 Agus chaidh ainm Dhaibhidh a
mach do gach tìr[i], agus thug an Tigh-
earn' 'eagal-san air na h-uile chinnich[k].

## CAIB. XV.

1 *Dh'orduich Daibhidh do na Lebhithich an àirc a thoirt suas do'n àit a dh'ulluich e air a son.* 29 *Rinn Michal tàir air 'n a cridhe 'n uair a chunnaic i e a' dannsadh agus a' cluicheadh.*

AGUS rinn Daibhidh dha féin tighean
ann am baile Dhaibhidh, agus
dh'ulluich e àite do àirc Dhé, agus
shuidhich e bùth dhi[m].
2 An sin thubhairt Daibhidh; cha chòir
do neach air bith àirc Dhé iomchar, ach
do na Lebhithich[n]: oir iadsan ròghnaich
an Tighearna gu àirc Dhé iomchar, agus
gu fritheala dh dha gu bràth.
3 Agus chruinnich Daibhidh Israel uile
'an ceann a chéile gu Ierusalem, gu àirc
an Tighearn' a thoirt suas a dh'ionnsuidh
a h-àite[q], a dh'ulluich e air a son.
4 Agus chruinnich Daibhidh mic Aaroin
agus na Lebhithich:
5 De mhacaibh Chohait; Uriel an
ceann, agus a bhràithre ceud agus fichead.
6 De mhacaibh Mherari; Asaiah an
ceann, agus a bhràithre dà cheud agus
fichead.
7 De mhacaibh Ghersoim; Ioel an
ceann, agus a bhràithre ceud agus deich
'ar fhichead.
8 De mhacaibh Elisaphain[s]; Semaiah
an ceann, agus a bhràithre dà cheud.
9 De mhacaibh Hebroin[t]; Eliel an
ceann, agus a bhràithre ceithir fichead.
10 De mhacaibh Udsieil; Aminadab an
ceann, agus a bhràithre ceud agus dà
fhear dheug.

R.C. 1042.

[a] 2 Each. 5. 11; 29. 5; Ese. 48. 11
[1] 's e sin, *àite bhris-idhean.*
[b] caib. 13. 9, 10; 2 Sam. 6. 7, 8
[c] rann 9
[d] 2 Each. 13. 17-20; 1 Cor. 11. 2; 14. 20
[e] Ecs. 25. 14; Air. 4. 15; 7. 9
[f] 2 Each. 5. 13
[g] 2 Sam. 5. 25, *Gheba*
[h] caib. 6. 33
[i] Ios. 6. 27; 2 Each. 26. 8; Salm 18. 44
[j] caib. 6. 39
[k] Deut. 2. 25; 11. 25
[l] caib. 6. 44
[m] caib. 16. 1
[n] Air. 4. 2, 15; Deut. 10. 8; 31. 9
[o] Salm xlvi.
[p] Salm vi.
[q] caib. 13. 5; 1 Ri. 8. 1
[r] Air. 10. 8; Salm 81. 3; Ioel 2. 1, 15
[s] Ecs. 6. 22
[t] Ecs. 6. 18
[u] 2 Sam. 6. 15, &c.; 1 Ri. 8. 1

11 Agus ghairm Daibhidh air Sadoc
agus Abiatar na sagairt, agus air na
Lebhithich, air Uriel, Asaiah, agus Ioel,
Semaiah, agus Eliel, agus Aminadab,
12 Agus thubhairt e riu, *Is* sibhse cinn
aithriche nan Lebhitheach: naomhaich-
ibh sibh féin[a], sibhse agus 'ur bràithre,
chum gu-n toir sibh suas àirc an Tigh-
earna Dé Israeil, a dh'ionnsuidh an àit a
dh'ulluich mise dhi:
13 Oir a chionn nach *robh* sibh *a làthair*
roimhe, rinn an Tighearn' ar Dia briseadh
oirnn[b], do bhrìgh nach d'iarr sinn e air
mhodh dligheach[d].
14 Uime sin naomhaich na sagairt agus
na Lebhithich iad féin, a thabhairt suas
àirce an Tighearna Dé Israeil.
15 Agus ghiùlain mic nan Lebhitheach
àirc Dhé air an guaillibh, leis na lunn-
aibh orra, mar a dh'àithn Maois[e] a réir
focail an Tighearn'.
16 Agus labhair Daibhidh ri uachdarain
nan Lebhitheach, am bràithrean orduch-
adh a *bhi* 'n an luchd-ciuil le innealaibh-
ciuil, saltairibh, agus clàrsaichibh, agus
ciombalaibh, a' deanamh fuaim, a' togail
suas a ghutha le aoibhneas[f].
17 Uime sin dh'orduich na Lebhithich
Heman[h] mac Ioeil; agus d'a bhràithribh,
Asaph[j] mac Bherechiah; agus de mhac-
aibh Mherari am bràithribh, Etan[l] mac
Chusaiah:
18 Agus maille riu am bràithrean de'n
dara *ceum*, Sechariah, Ben, agus Iaasiel,
agus Semiramot, agus Iehiel, agus Uni,
Eliab, agus Benaiah agus Maaseiah, agus
Matitiah, agus Elipheleh, agus Micneiah,
agus Obed-edom, agus Ieiel, na dorsairean.
19 Agus bha *an* luchd-ciuil, Heman,
Asaph, agus Etan, gu fuaim a dheanamh
le ciombalaibh umha;
20 Agus Sechariah, agus Asiel, agus
Semiramot, agus Iehiel, agus Uni, agus
Eliab, agus Maaseiah, agus Benaiah, le
saltairibh air Alamot[o];
21 Agus Matitiah, agus Elipheleh, agus
Micneiah, agus Obed-edom, agus Ieiel,
agus Asasiah, le clàrsaichibh air Seminit[p]
a thoirt barrachd.
22 Agus *bha* Cenaniah uachdaran de
na Lebhithich fa chomhair na laoidh:
sheòl e mu thimchioll na laoidh, a chionn
gu-*n robh* e eòlach.
23 Ach *bha* Berechiah agus Elcanah
'n an dorsairibh do'n àirc.
24 Agus bha Sebaniah, agus Iehosaphat,
agus Nataneel, agus Amasai, agus Sech-
ariah, agus Benaiah, agus Elieser na
sagairt, a' séideadh leis na trompaidibh[r]
roimh àirc Dhé: agus *bha* Obed-edom
agus Iehiah 'n an luchd-gleidhidh dorùis
na h-àirce.
25 Mar sin chaidh Daibhidh agus
seanairean Israeil, agus na ceannardan
mhìltean, a thoirt suas àirce coimh-
cheangail an Tighearn' á tigh Obed-
edoim le aoibhneas[u].

26 Agus an uair a chuidich Dia leis na Lebhithich a ghiùlain àirc coimhcheangail an Tighearna, dh'ìobair iad seachd tairbh òga agus seachd reitheachan.

27 Agus *bha* Daibhidh sgeadaichte le falluinn a dh'anart grinn, agus na Lebhithich uile a bha 'giùlan na h-àirce, agus an luchd-ciuil, agus Chenaniah an t-àrd fhear-seinn am measg an luchd-ciuil: air Daibhidh mar an ceudna *bha* ephod anairt.

28 Mar so thug Israel uile suas àirc coimhcheangail an Tighearna[b] le iolaich, agus le fuaim a' bhuabhuill, agus le trompaidibh, agus le ciombalaibh a' deanamh coimhsheirm le saltairibh agus clàrsaichibh.

29 Agus an uair a thàinig àirc coimhcheangail an Tighearna steach do bhaile Dhaibhidh, bha Michal nighean Shauil ag amharc a mach air uinneig, agus chunnaic i rìgh Daibhidh a' dannsadh[e] agus a' cluicheadh; agus rinn i tàir air 'n a cridhe[h].

## CAIB. XVI.

1 *Thug Daibhidh suas ìobairtean, agus bheannaich e an sluagh.* 7 *A laoidh mholaidh.* 37 *Dh'orduich e cuid de'n t-sluagh a fhrithealadh roimh an àirc.*

AGUS thug iad a steach àirc Dhé[k], agus chuir iad i ann am meadhon a' bhùtha a shuidhich Daibhidh air a son: agus thug iad seachad ìobairtean-loisgte agus ìobairtean-sìth 'am fianuis Dhé.

2 Agus an uair a chuir Daibhidh crìoch air na h-ìobairtean-loisgte 'thoirt a suas, agus na h-ìobairtean-sìth, bheannaich e an sluagh ann an ainm an Tighearn'.

3 Agus roinn e air gach aon de Israel, eadar fhearaibh agus mhnathan, do gach aon, builionn arain, agus mìr maith feòla, agus copan *fìona*.

4 Agus dh'orduich e *cuid* de na Lebhithich a fhrithealadh roimh àirc an Tighearn', agus a chur air chuimhne[n], agus a thoirt buidheachais agus cliù do an Tighearna Dia Israeil:

5 Asaph an ceann, agus 'n a dhéigh-san Sechariah, an sin Ieiel, agus Semiramot, agus Iehiel, agus Matitiah, agus Eliab, agus Benaiah, agus Obed-edom; agus Ieiel le saltairibh agus clàrsaichibh; agus Asaph le ciombalaibh a' deanamh fuaim:

6 Benaiah mar an ceudna agus Iahasiel na sagairt, le trompaidibh a ghnàth roimh àirc coimhcheangail Dhé.

7 An sin air an là sin, thug Daibhidh seachad a' cheud uair an *laoidh* mholaidh so do an Tighearn'[q], ann an làimh Asaiph agus a bhràithre:

8 Molaibh an Tighearna[r], gairmibh air 'ainm, deanaibh a ghniomharan aithnichte am measg nan sluagh.

9 Seinnibh dha-san, seinnibh sailm dha, labhraibh air 'uile oibribh iongantach[a].

10 Deanaibh-se uaill 'n a ainm naomh: deanadh cridhe na muinntir a tha 'g iarraidh an Tighearna gairdeachas.

11 Iarraibh an Tighearn' agus a neart, iarraibh a ghnùis a ghnàth.

12 Cuimhnichibh 'oibrean iongantach a rinn e, a chomharaidhean agus breitheanais a bheoil;

13 O sibhse a shliochd Israeil 'òglaichsan, sibhse a chlann Iacoib, a dhaoine taghta-san.

14 *Is* esan an Tighearn' ar Dia-ne: air feadh na talmhainn uile *tha* a bhreitheanais-san.

15 Cuimhnichibh an còmhnuidh a choimhcheangal, am focal *a* dh'àithn e do mhìle ginealach;

16 A rinn e ri Abraham[c], agus a mhionnan do Isaac[d]:

17 Agus dhaingnich e sin do Iacob[f] mar lagh, do Israel[g] mar choimhcheangal bith-bhuan[i],

18 Ag ràdh, Dhuit-sa bheir mi fearann Chanaain, crannchur 'ur n-oighreachd;

19 An uair nach robh iad ach ro thearc ann an àireamh, agus 'n an coigrich ann[j].

20 Agus a chaidh iad o chinneach gu cinneach, agus o rìoghachd gu sluagh eile;

21 Cha do leig e le duine sam bith eucoir a dheanamh orra; agus smachdaich e rìghrean[l] air an son,

22 *Ag ràdh*, Na beanaibh ri m' dhaoinibh ungta, agus air m'fhàidhibh na deanaibh cron sam bith.

23 Seinnibh do'n Tighearna[m], gach uile thìr; foillsichibh o là gu là a shlàinte.

24 Cuiribh a ghlòir an céill am measg nan cinneach; 'oibre iongantach am measg nan uile shluagh:

25 Oir *is* mòr an Tighearn', agus ro airidh air cliù; agus *is* aobhar eagail esan os ceann nan uile dhiathan:

26 Oir *is* ìodholan uile dhiathan nan cinneach[o]; ach is e an Tighearn' a rinn na nèamhan[p].

27 *Tha* glòir agus mòralachd 'n a làthair; neart agus subhachas 'n a ionad-san.

28 Thugaibh do an Tighearna, sibhse 'fhineacha nan sluagh; thugaibh do an Tighearn' urram agus neart.

29 Thugaibh do an Tighearn' an t-urram a's cubhaidh d'a ainm: thugaibh tabhartas leibh, agus thigibh 'n a làthair; sleuchdaibh do an Tighearn' ann am maise na naomhachd.

30 Bitheadh eagal oirbh 'n a fhianuissan, gach uile thìr: daingnichear an domhan *leis*, air chor as nach gluaisear e.

31 Bitheadh na nèamhan ait, agus deanadh an talamh gairdeachas; agus abradh iad am measg nan cinneach, Tha an Tighearn' a' rìoghachadh.

32 Beucadh an fhairge, agus a làn;

R.C. 1042.

a Mal. 3. 16
b caib. 13. 8
2 Each. 5. 12
Esr. 3. 10, 11
Salm 47. 1, &c.
68. 25
98. 4-6
150. 3-5
c Gen. 17. 2
d Gen. 26. 3
e Salm 140. 3
Ecl. 3. 4
f Gen. 28. 13
35. 11
g Ecs. 3. 17
Ios. 24. 11-13
h Salm 69. 7-9
i Ier. 11. 2-7
j Gen. 34. 30
k 2 Sam. 6. 17-19
l Gen. 12. 17
20. 3
Ecs. 7. 15, &c.
m Salm xcvi.
n Salm lxxviii. lxxix.
o Lebh. 19. 4
Isa. 44. 9, &c.
Ier. 10. 10-14
p Salm 102. 25
Isa. 40. 26
44. 24
Tais. 14. 7
q 2 Sam. 22. 1
23. 1
r Salm 105. 1-15

deanadh a' mhachair gairdeachas, agus
gach *ni* a *tha* innte.
33 An sin seinnidh craobhan na coille
gu h-àrd-ghuthach an làthair an Tigh-
earn', a chionn gu bheil e 'teachd a thoirt
breth air an talamh.
34 Molaibh an Tighearn'[a], oir *tha* e
maith ; oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
35 Agus abraibh-se, Tèaruinn sinn, O
'Dhé ar slàinte[b], agus cruinnich r'a chéile
sinn, agus saor sinn o na cinnich, a chum
gu-n toir sinn moladh do d'ainm naomh-
sa, agus gu-n dean sinn uaill ann ad chliù.
36 Beannaichte gu robh an Tighearna
Dia Israeil gu saoghal nan saoghal[c].
Agus thubhairt an sluagh uile[d], Amen,
agus chliùthaich iad an Tighearn'.
37 Agus dh'fhàg e an sin fa chomhair
àirce coimhcheangail an Tighearn', Asaph
agus a bhràithrean, a fhrithealadh air
beulaobh na h-àirce an còmhnuidh, mar
a dh'iarradh obair gach là :
38 Agus Obed-edom, agus am bràith-
rean, ochd agus tri fichead : Obed-edom
mar an ceudna, mac Iedutuin, agus
Hosah, 'n an dorsairibh :
39 Agus Sadoc an sagart, agus a
bhràithrean na sagairt, fa chomhair
pàilliuin an Tighearn', anns an àit àrd a
*bh*'ann an Gibeon[j],
40 A dh'iobradh ìobairt-loisgte do an
Tighearn' air altair na h-ìobairt-loisgte
a ghnàth, 's a' mhaduinn agus 's an
fheasgar[l], agus *a dheanamh* a réir gach
ni a tha sgrìobhta ann an lagh an Tigh-
earn', a dh'àithn e do Israel :
41 Agus maille riu-san Heman agus
Iedutun, agus a' chuid eile a thaghadh, a
ghairmeadh air an ainmibh, a thoirt cliù
do an Tighearn', a chionn gu *bheil* a
thròcair bith-bhuan[o]:
42 Eadhon maille riu-san Heman agus
Iedutun le trompaidibh, agus le ciombal-
aibh[p], a' deanamh fuaim, agus le inneal-
aibh ciuil Dhé : agus *bha* mic Iedutuin
'n an dorsairibh[q].
43 Agus dh'fhalbh an sluagh uile[s],
gach duine d'a thigh féin : agus phill
Daibhidh a bheannachadh a thighe féin.

## CAIB. XVII.

1 *Thoirmisg Natan do Dhaibhidh tigh a thogail do Dhia.* 11 *Fhuair Daibhidh gealladh air beannachdaibh àraidh 'n a shliochd.* 16 *'Urnuigh agus a laoidh mholaidh.*

ANIS an uair a bha Daibhidh 'n a
shuidhe 'n a thigh, thubhairt Daibh-
idh ri Natan am fàidh[w], Feuch, *tha* mise
a'm' chòmhnuidh ann an tigh seudair,
ach *tha* àirc coimhcheangail an Tigh-
earna fo chùirteinibh.
2 Agus thubhairt Natan ri Daibhidh[z],
Dean gach ni a *tha* ann ad chridhe ; oir
*tha* Dia leat.
3 Agus air an oidhche sin féin thàinig
focal Dhé gu Natan, ag ràdh,
4 Falbh agus innis do m'òglach Daibh-

B.C. 1042.

a 2 Each. 5. 13
7. 3
Salm 106. 1
107. 1
118. 1
136. 1
b Salm 106. 47, 48
c 1 Ri. 8. 15
d Deut. 27. 15
Neh. 8. 6
1 Cor. 14. 16
e 1 Sam. 16. 11, 12
f Gen. 28. 15
1 Sam. 18. 14
2 Sam. 8. 6, 14
g Salm xviii.
h Salm 92. 13
Isa. 61. 3
Ier. 24. 6
i Tais. 3. 12
j 2 Each. 1. 3, 13
k Ese. 28. 24
Tais. 21. 4
l Ecs. 29. 38
Air. 28. 3, 4
m Bre. 2. 14-18
n Salm 18. 40, &c.
1 Cor. 15. 25
o rann 34
Esr. 3. 11
Salm 103. 17
Ier. 33. 11
p Salm 150. 5
q Salm 84. 10
r 2 Sam. 7. 14, 15
s 2 Sam. 6. 19, 20
t Salm 89. 28, &c.
Isa. 55. 3
u Luc. 1. 33
v Salm 72. 17
w 2 Sam. 7. 1, &c.
2 Each. 6. 7-9
x Gen. 32. 10
Eph. 3. 8
y Bre. 6. 15
z 1 Cor. 13. 9

idh, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Cha tog thusa tigh dhomhsa gu còmh-
nuidh'ghabhail ann :
5 Oir cha do ghabh mise còmhnuidh
ann an tigh o'n là air an d' thug mi nìos
Israel as an Eiphit gus an là 'n diugh,
ach bha mi o bhùth gu bùth, agus o
phàilliun *gu pàilliun.*
6 Ge b'e taobh a chaidh mi le Israel
uile, an do labhair mi focal ri aon de
bhreitheamhnaibh Israeil, (d'an d'àithn
mi mo shluagh a bheathachadh,) ag ràdh,
C'ar son nach do thog sibh dhomh tigh
seudair ?
7 A nis uime sin mar so their thu ri
m' sheirbhiseach Daibhidh, Mar so tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, thug mi
thu o chrò nan caorach[e], o leantuinn nan
caorach, gu bhi 'ad cheannard air mo
shluagh Israel :
8 Agus bha mi leat gach taobh a chaidh
thu[f], agus ghearr mi as do naimhdean
uile romhad[g], agus rinn mi dhuit ainm
cosmhuil ri ainm nan *daoine* mòra a *tha*
air an talamh.
9 Agus dh'orduich mi àite do m'shluagh
Israel, agus shuidhich mi iad[h], agus gabh-
aidh iad còmhnuidh 'n an àit, agus cha
ghluaisear iad tuilleadh[i]; cha mhò a
chlaoidheas clann na h-aingidheachd iad
tuilleadh[k], mar an toiseach,
10 Agus o'n àm 's an d'àithn mi do
bhreitheamhnaibh a *bhi* os ceann mo
shluaigh Israeil[m]: agus ceannsaichidh mi
do naimhdean uile[n]. Mar an ceudna
tha mi 'g innseadh dhuit gu-n tog an
Tighearna tigh dhuit.
11 Agus an uair a choimhlionar do
làithean, agus gur éigin duit triall maille
ri d'aithrichibh, togaidh mise suas do
shliochd a'd' dhéigh, a bhitheas de d'
mhacaibh ; agus daingnichidh mi a rìogh-
achd-san.
12 Togaidh esan tigh dhomh, agus
daingnichidh mi a rìgh-chaithir gu bràth.
13 Bithidh mi a'm' athair dha[r], agus
bithidh esan 'n a mhac dhomhsa, agus
cha toir mi mo thròcair air falbh uaith[t],
mar a thug mi uaithe-san a bha romhad-
sa.
14 Agus suidhichidh mi e[u] ann am
thigh agus ann am rìoghachd gu bràth ;
agus bithidh a rìgh-chaithir daingean gu
bràth[v].
15 A réir nam briathra so uile, agus a
réir an taisbeanaidh so uile, mar sin
labhair Natan ri Daibhidh.
16 An sin chaidh rìgh Daibhidh a
stigh, agus shuidh e 'am fianuis an Tigh-
earn', agus thubhairt e, Cò mise[x], O
Thighearna Dhé, agus ciod e mo thigh[y],
gu-n d' thug thu mi gu ruige so ?
17[z]Agus bu bheag so a'd' shuilibh-sa,
O Dhé, oir labhair thu *mar an ceudna*
mu thigh do sheirbhisich ré aimsir fhada
ri teachd, agus thug thu meas orm a réir
staid duine àrd-inbhich, a Thighearna Dhé.

18 Ciod tuilleadh is urrainn Daibhidh
a ràdh riut, air son urraim do sheirbhis-
ich? ach is aithne dhuit do sheirbhiseach.
19 A Thighearn', is ann air son do
sheirbhisich[a], agus a réir do chridhe féin[b]
a rinn thu na nithe mòra so uile, a chum
gu-n deanadh tu na nithe mòra *so* gu
léir aithnichte.
20 O Thighearna, cha-*n 'eil* neach ann
cosmhuil riutsa[c], agus cha-*n 'eil* Dia ann
ach thusa, a réir gach ni a chuala sinn
le'r cluasaibh.
21 Agus cia an cinneach air thalamh
cosmhuil ri d' shluagh Israel[d], a chaidh
Dia a shaoradh mar shluagh dha féin, a
dheanamh ainme dhuit féin, *a dheanamh*
nithe mòra agus uamhasach le cinnich
fhògradh roimh do shluagh, a shaor thu
as an Eiphit?
22 Oir rinn thu do shluagh Israel 'n an
sluagh dhuit féin gu bràth[f]; agus tha
thusa, a Thighearn', a'd' Dhia aca.
23 A nis ma ta, a Thighearn', am focal
a labhair thu mu thimchioll do sheirbh-
isich, agus mu thimchioll a thighe, daing-
nichear e gu bràth[g], agus dean mar a
thubhairt thu.
24 Bitheadh e eadhon air a dhaing-
neachadh, agus àrdaichear d'ainm-sa gu
bràth, ag ràdh, *Is e* Tighearna nan sluagh
Dia Israeil, a's Dia do Israel[h]: agus
*bitheadh* tigh Dhaibhidh do sheirbhisich
air a dhaingneachadh[i] a'd' fhianuis.
25 Oir dh'fhoillsich thusa, O mo Dhia,
do d' sheirbhiseach, gu-n togadh tu tigh
dha: uime sin fhuair do sheirbhiseach *'n a
chridhe* urnuigh a dheanamh a'd' làthair.
26 Agus a nis, a Thighearn', *is* tu féin
Dia, agus gheall thu do d' sheirbhiseach
am maitheas so.
27 A nis uime sin, gu ma toil leat tigh
do sheirbhisich a bheannachadh, a chum
gu-m bi e gu bràth a'd' fhianuis: oir an
uair a bheannaicheas tusa, a Thighearna,
beannaichte *bithidh e* gu bràth[l].

## CAIB. XVIII.

1 *Cheannsaich Daibhidh na Philistich, agus thug e na Moabaich fo chìs.* 3 *Bhuail e Hadareser agus na Sirianaich.* 9 *Chuir Tou a mhac le tiodhlacaibh a dh'ionnsuidh Dhaibhidh.* 13 *Chuir Daibhidh freiceadain ann an Edom.* 15 *A luchd-dreuchd.*

AGUS an déigh so bhuail Daibhidh na
Philistich[n], agus cheannsaich e iad;
agus ghlac e Gat agus a bhailte beaga á
làimh nam Philisteach.
2 Agus bhuail e Moab; agus bha na
Moabaich 'n an seirbhisich aig Daibhidh,
agus thug iad tabhartais leo.
3 Agus bhuail Daibhidh Hadareser
rìgh Shobah gu ruig Hamat, an uair a
chaidh e a dhaingneachadh a thighearnais
aig amhainn Euphrates.
4 Agus thug Daibhidh uaith mìle
carbad, agus seachd mìle marcach, agus
fichead mìle coisiche: agus ghearr Daibh-
idh speirean *each* nan carbad uile, ach
dh'fhàg e dhiubh *diol* cheud carbad.
5 Agus an uair a thàinig Sirianaich
Dhamascuis a chuideachadh le Hadareser
rìgh Shobah, mharbh Daibhidh de na
Sirianaich dà mhìle fichead fear.
6 An sin chuir Daibhidh freiceadain
ann an Siria Dhamascuis; agus bha na
Sirianaich 'n an seirbhisich aig Daibhidh,
agus thug iad tabhartais leo. Agus
ghléidh an Tighearna Daibhidh gach
taobh a chaidh e.
7 Agus ghabh Daibhidh na sgiathan òir
a bh'air seirbhisich Hadareseir, agus thug
e iad gu Ierusalem.
8 Agus o Thibat[1] agus o Chun, bailtibh
Hadareseir, thug Daibhidh ro mhòran
umha, leis an d' rinn Solamh an fhairge
umha[e], agus na puist, agus na soithichean
umha.
9 Agus an uair a chuala Tou rìgh Ham-
ait gu-n do bhuail Daibhidh uile shluagh
Hadareseir rìgh Shobah,
10 Chuir e Hadoram[2] a mhac gu rìgh
Daibhidh, a chur fàilte air, agus g'a
bheannachadh, a chionn gu-n do chog e
an aghaidh Hadareseir, agus gu-n do
bhuail se e; (oir bha Hadareser a' cogadh
ri Tou;) agus *leis-san* gach uile ghnè
shoithichean òir, agus airgid, agus umha.
11 Iad sin mar an ceudna choisrig rìgh
Daibhidh do'n Tighearna, maille ris an
airgiod[j] agus an òr a thug e o na cinnich
*so* uile; o Edom, agus o Mhoab, agus o
chloinn Amoin, agus o na Philistich, agus
o Amalec.
12 Os bàrr, mharbh Abisai mac Sheruiah
de na h-Edomaich ann an gleann an
t-salainn ochd mìle deug[k].
13 Agus chuir e freiceadain ann an
Edom; agus bha na h-Edomaich uile
'n an seirbhisich aig Daibhidh. Agus
ghléidh an Tighearna Daibhidh gach
taobh a chaidh e.
14 Agus rìghich Daibhidh air Israel
uile; agus bha e a' cur 'an gniomh
breitheanais agus ceartais d'a shluagh
uile[m].
15 Agus *bha* Ioab mac Sheruiah os ceann
na h-armailte; agus Iehosaphat mac
Ahiluid 'n a sheanachaidh;
16 Agus Sadoc mac Ahituib, agus
Ahimelech mac Abiatair 'n an sagartaibh;
agus Sabhsa[3] 'n a sgrìobhaiche;
17 Agus Benaiah mac Iehoiada os
ceann nan Cereteach, agus nam Peleteach.
Agus *b'iad* mic Dhaibhidh a bu mhò inbhe
mu thimchioll an rìgh.

## CAIB. XIX.

1 *Bhuin Hanun gu h-aingidh ri teachdairibh Dhaibhibh.* 6 *Bhuail Ioab clann Amoin agus na Sirianaich a thàinig g'an còmhnadh.* 17 *Cheannsaich Daibhidh na Sirianaich.*

AGUS an déigh so fhuair Nahas rìgh
chloinn Amoin bàs[o], agus rìghich
a mhac 'n a àit.

R.C. 1042.

[a] Isa. 37. 35; 42. 1; 49. 5, 6; Dan. 9. 17
[b] Mat. 11. 26
[c] Deut. 33. 26; Salm 86. 8; Eph. 3. 20
[d] Deut. 4. 7, 32; 33. 29
[1] *ris an abrar ann an Leabhar Shamueil, Betah, agus Berotai.*
[e] 1 Ri. 7. 15, &c.
[f] Ecs. 19. 5, 6; 1 Sam. 12. 22; Ròm. 9. 4, 5; 11. 1, 2, &c.
[2] no, *Ioram, 2 Sam. 8. 10.*
[g] Salm 119. 49; Ier. 11. 5
[h] Eabh. 8. 10; 11. 16; Tais. 21. 3
[i] Salm 90. 17
[j] Ios. 6. 19
[k] 2 Sam. 8. 13, 14; Salm lx.
[l] Ròm. 11. 29
[m] Gen. 18. 19; 1 Ri. 10. 9; Salm 78. 72; 89. 14; Isa. 9. 7; 32. 1
[3] *ris an abrar Seraiah, 2 Sam. 8. 17, agus Sisa, 1 Ri. 4. 3.*
[n] 2 Sam. 8. 1, &c.
[o] 2 Sam. 10. 1, &c.

2 Agus thubhairt Daibhidh, Nochdaidh mi caoimhneas do Hanun mac Nahais, a chionn gu-n do nochd 'athair-san caoimhneas dhomhsa. Uime sin chuir Daibhidh teachdairean gu comhfhurtachd a thoirt da mu thimchioll 'athar: agus thàinig seirbhisich Dhaibhidh do fhearann chloinn Amoin gu Hanun, chum comhfhurtachd a thabhairt da.

3 Ach thubhairt ceannardan chloinn Amoin ri Hanun, An saoil thusa gur ann a chum urram a thabhairt do d'athair a chuir Daibhidh a d'ionnsuidh luchd-comhfhurtachd? nach ann a rannsachadh[c], agus a ghabhail beachd air an fhearann, agus g'a sgrios, a thàinig a sheirbhisich a d'ionnsuidh?

4 Uime sin ghlac Hanun seirbhisich Dhaibhidh[d], agus bhearr e iad, agus ghearr e an eudach 's a' mheadhon, gu ruig am màsan; agus chuir e air falbh iad.

5 Agus chaidh *daoine*, agus dh'innis iad do Dhaibhidh mar a bhuineadh ris na fearaibh; agus chuir esan *teachdairean* 'n an coinneamh, a chionn gu-n robh nàire mhòr air na daoinibh: agus thubhairt an rìgh, Fanaibh ann an Iericho gus am fàs 'ur feusag, agus *an sin* pillibh.

6 Agus an uair a chunnaic clann Amoin gu-n d' rinn siad iad féin gràineil do Dhaibhidh, chuir Hanun agus clann Amoin mìle tàlann airgid a thuarasdalachadh charbad[e] agus marc-shluaigh dhoibh á Mesopotamia, agus á Siriamaachah, agus á Sobah[g].

7 Agus thuarasdalaich iad dà mhìle dheug 'ar fhichead *fear, agus* carbadan, agus rìgh Mhaachah agus a shluagh; agus thàinig iadsan agus champaich iad fa chomhair Mhedeba. Agus chruinnich clann Amoin iad féin 'an ceann a chéile as am bailtibh, agus thàinig iad chum catha.

8 Agus an uair a chuala Daibhidh *sin*, chuir e mach Ioab, agus uile fheachd nan daoine treuna.

9 Agus thàinig clann Amoin a mach, agus chuir iad an cath ann an ordugh fa chomhair geata a' bhaile: agus *bha* na rìghrean a thàinig, leo féin anns a' mhachair.

10 Agus an uair a chunnaic Ioab gu-n robh aghaidh a' chatha ris air a bheulaobh, agus air a chùlaobh, thagh e mach *cuid* a dh'uile *dhaoinibh* taghta Israeil, agus chuir e ann an ordugh catha *iad* an aghaidh nan Sirianach.

11 Agus a' chuid eile de'n t-sluagh thug e thairis do làimh Abisai a bhràthar, agus chuir iadsan *iad féin* 'an ordugh an aghaidh chloinn Amoin.

12 Agus thubhairt e, Ma bhitheas na Sirianaich na's treise na mise, an sin cuidichidh tusa leamsa: ach ma bhitheas clann Amoin na's treise na thusa, an sin cuidichibh mise leatsa.

13 Bi misneachail[k], agus bitheamaid gaisgeil air son ar sluaigh, agus air son bhailtean ar Dé: agus deanadh an Tighearn' an *ni a tha* maith 'n a shùilibh[a].

14 Agus thàinig Ioab am fagus, agus an sluagh a *bha* maille ris, an aghaidh nan Sirianach gu cath; agus theich iad roimhe[b].

15 Agus an uair a chunnaic clann Amoin gu-n do theich na Sirianaich, theich iadsan mar an ceudna roimh Abisai a bhràthair, agus chaidh iad a steach do'n bhaile. An sin thàinig Ioab gu Ierusalem.

16 Agus an uair a chunnaic na Sirianaich gu-n do bhuaileadh iad roimh Israel, chuir iad teachdairean uatha, agus thug iad a mach na Sirianaich a *bh*'air an taobh thall de'n amhainn[1]; agus *chaidh* Sophach ceannard armailte Hadareseir rompa.

17 Agus an uair a dh'innseadh sin do Dhaibhidh, chruinnich e Israel uile, agus chaidh e thar Iordan, agus thàinig e orra, agus chuir e'*n cath* ann an ordugh 'n an aghaidh. Agus an uair a chuir Daibhidh an cath ann an ordugh an aghaidh nan Sirianach, chog iad ris.

18 Agus theich na Sirianaich roimh Israel; agus mharbh Daibhidh de na Sirianaich *fir* sheachd mìle carbad, agus dà fhichead mìle coisiche, agus mharbh e Sophach ceannard na h-armailte.

19 Agus an uair a chunnaic seirbhisich Hadareseir gu-n do bhuaileadh iad roimh Israel[f], rinn iad sìth ri Daibhidh, agus rinn iad seirbhis da: agus cha chuidicheadh na Sirianaich le cloinn Amoin tuilleadh.

## CAIB. XX.

*1 Theannaich Ioab Rabah: 2 chreach Daibhidh am baile, agus bhuin e gu cruaidh r'a shluagh. 4 Mharbhadh triuir fhamhairean.*

AGUS aig teachd mu'n cuairt na bliadhna[h], mu'n àm anns an téid rìghrean a mach *gu cogadh*, tharruing Ioab a mach neart an airm, agus chuir e fàs dùthaich chloinn Amoin, agus thàinig e agus theannaich e Rabah; (ach dh'fhan Daibhidh ann an Ierusalem;) agus bhuail Ioab Rabah[i], agus sgrios se e.

2 Agus thug Daibhidh crùn an rìgh bhàrr a chinn, agus fhuair e cudthrom tàlainn òir ann, agus *bha* clacha luachmhor ann; agus chuireadh e air ceann Dhaibhidh; agus thug e mach ro mhòran creiche as a' bhaile.

3 Agus thug e mach an sluagh a *bha* ann, agus ghearr e *iad* le sàibh, agus le innealaibh-bualaidh iaruinn, agus le tuaghan: agus mar so bhuin Daibhidh ri uile bhailtibh chloinn Amoin. Agus phill Daibhidh agus an sluagh uile gu Ierusalem.

4 Agus 'n a dhéigh so[j] dh'éirich cogadh ann an Geser ris na Philistich: an sin bhuail Sibechai an Husatach Sipai[2] *a bha* de shliochd an fhamhair; agus cheannsaicheadh iad.

R.C. 1036.

[a] Bre. 10. 15
[b] Ier. 46. 15, 16
[c] Gen. 42. 9
[1] *sin r'a ràdh, Euphrates.*
[d] Salm 35. 12; 109. 4, 5
[e] Salm 46. 9
[f] Salm 18. 39, 44
[g] caib. 18. 5, 8
[h] 2 Sam. 11. 1
[i] 2 Sam. 12. 26, &c.
[j] 2 Sam. 21. 18
[2] no, *Saph, 2 Sam. 21. 18.*
[k] Neh. 4. 14

5 Agus bha rìs cogadh ris na Philistich,
agus bhuail Elhanan mac Iair[1] Lahmi,
bràthair Gholiath a' Ghitich, aig *an robh*
crann a shleagha mar gharman fighead-
air.
6 Agus bha fathast cogadh ann an Gat[a],
far an robh fear de mheudachd *mhòir*,
agus sè meoir aige *air gach làimh*, agus
sè *air gach cois*, ceithir 'ar fhichead *an*
*àireamh*: agus rugadh esan mar an
ceudna do'n fhamhair.
7 Ach an uair a thug e dùbhlan do
Israel, mharbh Ionatan mac Shimea,
bràthair Dhaibhidh, e.
8 Rugadh iad sin do'n fhamhair ann an
Gat; agus thuit iad le làimh Dhaibhidh,
agus le làimh a sheirbhiseach.

## CAIB. XXI.

1 *Chuir Daibhidh Ioab gu Israel àireamh:* 7 *mhi-thaitinn an ni so ri Dia:* 8 *dh'aidich Daibhidh a pheacadh.* 10 *De na tri nithibh a chuir Dia fa 'chomhair ròghnaich e a' phlàigh.* 16 *Rinn Daibhidh eadar-ghuidhe air son an t-sluaigh.* 18 *Cheannaich e urlar-bualaidh Ornain.*

AGUS sheas Satan[g] suas an aghaidh
Israeil[h], agus bhrosnuich e Daibh-
idh gu àireamh Israeil a ghabhail.
2 Agus thubhairt Daibhidh ri Ioab,
agus ri uachdarain an t-sluaigh, Rach-
aibh, gabhaibh àireamh Israeil o Bheer-
seba eadhon gu Dan; agus thugaibh an
àireamh a m'ionnsuidh-sa[k], chum gu-m
bi fios agam air.
3 Agus fhreagair Ioab, Gu-n deanadh
an Tighearn' a shluagh féin ceud uair
na's lìonmhoire na *tha* iad. Ach, mo
thighearn' a rìgh, nach iad seirbhisich
mo thighearn' iad uile? C'ar son ma
seadh a tha mo thighearn' ag iarraidh an
ni so? C'ar son a bhitheas e 'n a aobhar
cionta do Israel?
4 Gidheadh, bhuadhaich focal an rìgh[n]
an aghaidh Ioaib: uime sin dh'imich
Ioab, agus chaidh e air feadh Israeil uile,
agus thàinig e gu Ierusalem.
5 Agus thug Ioab uibhir àireimh an
t-sluaigh do Dhaibhidh: agus bha ann
de Israel uile, mìle de mhìltibh agus ceud
mìle fear a tharruing claidheamh; agus
de Iudah, ceithir cheud agus deich agus
tri fichead mìle fear a tharruing claidh-
eamh.
6 Ach Lebhi agus Beniamin[r] cha
d' rinn e an àireamh 'n am measg; oir
bha focal an rìgh gràineil do Ioab.
7 Agus mhi-thaitinn an ni so ri Dia;
uime sin bhuail e Israel.
8 Agus thubhairt Daibhidh ri Dia,
Pheacaich mi gu mòr, a chionn gu-n d'rinn
mi an ni so; ach a nis, guidheam ort,
thoir air falbh[s] cionta do sheirbhisich;
oir rinn mi gu ro amaideach[t].
9 Agus labhair an Tighearna ri Gad,
fear-seallaidh Dhaibhidh[u], ag ràdh,
10 Falbh agus labhair ri Daibhidh, ag
ràdh, Mar so tha an Tighearn', ag ràdh,
Tri *nithe* tha mi 'cur fa d' chomhair;
ròghnaich dhuit féin aon diubh, chum
gu-n dean mi dhuit *e*.
11 Agus thàinig Gad a dh'ionnsuidh
Dhaibhidh, agus thubhairt e ris, Mar
so tha an Tighearn' ag ràdh, Gabh do
roghainn.
12 Aon chuid tri bliadhna gorta; no
'bhi tri mìosan a' teicheadh roimh do
naimhdibh, agus claidheamh do naimh-
dean a' breith ort; no tri làithean de
chlaidheamh an Tighearn', eadhon de'n
phlàigh, anns an fhearann, agus aingeal
an Tighearn' a' sgrios air feadh uile
chrìochan Israeil: a nis uime sin faic ciod
a fhreagaireas mi dhàsan a chuir uaith
mi.
13 Agus thubhairt Daibhidh ri Gad,
*Tha* mi ann an teinn mhòir[b]: tuiteam a
nis ann an làimh an Tighearn'[c], oir is ro
lìonmhor a thròcairean[d]; ach ann an
làimh duine na tuiteam[e].
14 Agus chuir an Tighearna plàigh[f] air
Israel: agus thuit de Israel deich agus
tri fichead mìle fear.
15 Agus chuir Dia aingeal gu Ierusa-
lem, chum a sgrios: agus an uair a bha e
a' sgrios, dh'amhairc an Tighearn', agus
ghabh e aithreachas a thaobh an uilc[i],
agus thubhairt e ris an aingeal a bha
ri sgrios, *Is* leòir e; cum a nis air do
làimh[j]. Agus sheas aingeal an Tigh-
earna làimh ri urlar-bualaidh Ornain[2] an
Iebusaich[l].
16 Agus thog Daibhidh suas a shùilean
agus chunnaic e aingeal an Tighearna[m]
'n a sheasamh eadar talamh agus nèamh,
agus a chlaidheamh rùisgte 'n a làimh,
sìnte mach os ceann Ierusaleim: agus
thuit Daibhidh agus seanairean *Israeil*,
còmhdaichte le sac-eudach, sìos air an
aghaidh.
17 Agus thubhairt Daibhidh ri Dia,
Nach mise a dh'àithn an sluagh àireamh?
Is mise féin a pheacaich, agus a rinn gu
ro olc; ach na caoraich so[o], ciod a rinn
iadsan? Bitheadh do làmh, guidheam
ort, a Thighearna mo Dhia, a'm'
aghaidh-sa[p], agus an aghaidh tighe
m'athar; ach an aghaidh do shluaigh na
*bitheadh i*, gu plàigh *a chur orra*.
18 An sin dh'àithn aingeal an Tigh-
earna[q] do Ghad a ràdh ri Daibhidh, gu-n
rachadh Daibhidh suas a thogail altarach
do an Tighearn' ann an urlar-bualaidh
Ornain an Iebusaich.
19 Agus chaidh Daibhidh suas air focal
Ghaid, a labhair e ann an ainm an Tigh-
earn'.
20 Agus thionndaidh Ornan air ais,
agus chunnaic e an t-aingeal; agus
dh'fholaich a cheathrar mhac, *a bha*
maille ris, iad féin. A nis bha Ornan a'
bualadh cruithneachd.
21 Agus an uair a thàinig Daibhidh a
dh'ionnsuidh Ornain, dh'amhairc Ornan
agus chunnaic e Daibhidh, agus chaidh e

R.C. 1017.
[1] *Iaare-oregim, 2 Sam. 21. 19.*
[a] 2 Sam. 21. 20
[b] Eoin 12. 27
[c] Eabh. 10. 31
[d] Salm 86. 5. 15
[e] 2 Each. 28. 29
Gnà. 12. 10
Isa. 46. 7
Tuir. 5. 2, 15
[f] Air. 16. 46-49
[g] Iob 1.6,&c. 2. 1, &c.
[h] 2 Sam. 24. 1
[i] Bre. 2. 18
Ion. 4. 2
[j] Salm 78. 38
[k] caib. 27. 23
[2] no, *Araunah, 2 Sam. 24. 18.*
[l] 2 Each. 3. 1
[m] Gen. 3. 24
Air. 22. 31
Ios. 5. 13, 14
[n] Ecl. 8. 4
[o] Salm 44. 11
[p] Eoin 10. 11, 12
[q] rann 15
[r] caib. 27. 24
[s] 2 Sam. 12. 13
[t] 1 Sam. 26. 21
[u] 1 Sam. 9. 9

mach as an urlar-bhualaidh, agus chrom se e féin do Dhaibhidh le 'aghaidh gu lár.

22 An sin thubhairt Daibhidh ri Ornan, Thoir dhomhsa àit an urlar-bhualaidh so, a chum gu-n tog mi altair ann do an Tighearn': air a làn luach bheir thu dhomh e, a chum gu-n caisgear a' phlàigh o'n t-sluagh.

23 Agus thubhairt Ornan ri Daibhidh, Gabh thugad *e*, agus deanadh mo thighearn an rìgh an *ni a tha* maith 'n a shùilibh: feuch, tha mi 'toirt a' bhuair *dhuit* chum ìobairtean-loisgte, agus nan innealan-bualaidh chum connaidh, agus a' chruithneachd chum tabhartais-bìdh; sin uile tha mi 'toirt *duit*.

24 Agus thubhairt rìgh Daibhidh ri Ornan, Ni h-eadh, ach gu deimhin ceannaichidh mi *iad* air *an* làn luach[e]; oir cha ghabh mi *an ni* a's leatsa *gu thoirt* do an Tighearn', agus cha toir mi suas ìobairtean-loisgte gun chostus[h].

25 Uime sin thug Daibhidh do Ornan air an àite, sè ceud secel òir air thomhas.

26 Agus thog Daibhidh an sin altair do an Tighearn', agus dh'ìobair e ìobairtean-loisgte agus ìobairtean-sìth, agus ghairm e air an Tighearn'; agus fhreagair se e le teine o nèamh[i] air altair na h-ìobairt-loisgte.

27 Agus dh'àithn an Tighearna do an aingeal; agus chuir e suas a chlaidheamh a rìs 'n a thruaill.

28 'S an àm sin, an uair a chunnaic Daibhidh gu-n do fhreagair an Tighearn' e ann an urlar-bualaidh Ornain an Iebusaich, dh'ìobair e an sin:

29 Oir *bha* pàilliun an Tighearn' a rinn Maois 's an fhàsach[n], agus altair na h-iobairt-loisgte 's an àm sin anns an àit àrd ann an Gibeon[o].

30 Ach cha b'urrainn Daibhidh dol 'n a làthair, a dh'fhiosrachadh de Dhia; oir bha e fo eagal[q] air son claidheimh aingil an Tighearna.

## CAIB. XXII.

1 *Dh'ulluich Daibhidh gu pailt air son tighe an Tighearn'.* 6 *Theagaisg e do Sholamh a dhleasdanas, agus geallaidhean Dhé d'a thaobh.* 17 *Thug e àithne do uachdarain Israeil iad a chuideachadh le Solamh.*

AGUS thubhairt Daibhidh, *Is* e so tigh an Tighearna Dé[t], agus *is i* so altair na h-ìobairt-loisgte do Israel.

2 Agus dh'àithn Daibhidh na coigrich[u] a *bha* ann am fearann Israeil a chruinneachadh 'an ceann a chéile; agus chuir e clachairean a ghearradh chlach snaidhte a thogail tighe Dhé.

3 Agus sholair Daibhidh iarunn[v] ann am pailteas chum tairngean do chomhlaichibh nan geatachan, agus a chum nan dlùthadh; agus umha ann am pailteas, gun tomhas[w];

4 Agus fiodh seudair gun àireamh[x], oir thug na Sidonaich agus muinntir Thiruis fiodh seudair ann am pailteas a dh'ionnsuidh Dhaibhidh.

5 Agus thubhairt Daibhidh, Tha Solamh mo mhac òg[a] agus maoth; agus an tigh *a tha* ri thogail do an Tighearn', *is còir* a dheanamh mòr agus àrd[b], a chum gu-m bi e ainmeil agus 'n a aobhar uaill air feadh gach uile thìr: uime sin ulluichidh mise fa 'chomhair. Agus dh'ulluich Daibhidh gu pailt roimh a bhàs.

6 Agus ghairm e air Solamh a mhac, agus dh'àithn e dha tigh a thogail do an Tighearna Dia Israeil.

7 Agus thubhairt Daibhidh ri Solamh, A mhic, air mo shonsa dheth, bha ann am aire[c] tigh a thogail do ainm an Tighearna mo Dhé[d]:

8 Ach thàinig focal an Tighearn' a m' ionnsuidh, ag ràdh, Dhòirt[f] thu mòran fola[g], agus rinn thu coganna mòra: cha tog thu tigh do m'ainm-sa, a chionn gu-n do dhòirt thu mòran fola air an talamh a'm' fhianuis.

9 Feuch, beirear mac dhuit: bithidh esan 'n a dhuine foistinneach, agus bheir mise fois dha o 'naimhdibh uile mu'n cuairt; oir bithidh Solamh[1] mar ainm air, agus sìth agus suaimhneas bheir mise do Israel r'a linn-san[j].

10 Togaidh esan tigh do m'ainm-sa[k]; agus bithidh e 'n a mhac dhomh[l], agus *bithidh* mise a'm' athair dha-san; agus daingnichidh mi rìgh-chaithir a rìoghachd os ceann Israeil gu bràth.

11 A nis uime sin, a mhic, gu-n robh an Tighearna maille riut[m], chum gu-n soirbhich thu, agus gu-n tog thu tigh an Tighearna do Dhé, mar a labhair e mu d' thimchioll.

12 A mhàin gu-n tugadh an Tighearna dhuit gliocas agus tuigse[p], agus gu-n tugadh e dhuit àithne a thaobh Israeil, chum gu-n gléidh thu lagh an Tighearna do Dhé.

13 An sin soirbhichidh tu[r], ma bheir thu 'n aire gu-n coimhlion thu na reachdan agus na breitheanais a dh'àithn an Tighearna do Mhaois a thaobh Israeil: bi làidir[s], agus bitheadh deadh mhisneach agad; na gabh eagal agus na bi fo uamhann.

14 A nis, feuch, ann am theanntachd dh'ulluich mise fa chomhair tighe an Tighearna ceud mìle tàlann òir, agus mìle de mhìltibh tàlann airgid, agus a dh'umha agus a dh'iarunn gun tomhas: (oir tha ro phailteas ann:) fiodh mar an ceudna agus clachan dh'ulluich mi; ach feudaidh tusa cur riu.

15 Mar an ceudna *tha* luchd-oibre 'am pailteas agad, snaidheadairean agus luchd-saoithreach cloiche agus fiodha, agus gach uile ghnè dhaoine tùrail fa chomhair gach gnè oibre.

16 Air an òr, an airgiod, agus an umha, agus an iarunn, cha-*n'eil* àireamh. Eirich

B.C. 1017.

a 1 Ri. 3. 7
b Esr. 3. 12; Isa. 64. 11; Ese. 7. 20; Hag. 2. 3
c caib. 17. 1, &c.; 28. 2, &c.
d Deut. 12. 5, 11
e Gen. 23. 13
f 1 Ri. 5. 3
g Air. 31. 19
h Deut. 16. 17
1 's e sin, *Siochail.*
i Lebh. 9. 24; Bre. 6. 21; 1 Ri. 18. 24, 38; 2 Each. 7. 1
j 1 Ri. 4. 25; Salm 72. 7
k 2 Sam. 7. 13
l Salm 89. 26; Eabh. 1. 5
m rann 16
n Ecs. xl.
o caib. 16. 39; 1 Ri. 3. 4, &c.
p 1 Ri. 3. 9, 12; Salm 72. 1; Gnà. 2. 6, 7; Seum. 1. 5
q Salm 90. 11; Ier. 5. 22; 10. 7; Eabh. 12. 28, 29; Tais. 15. 4
r 2 Each. 20. 20; Salm 119. 6
s Deut. 31. 7, 8; Ios. 1. 6-9
t caib. 21. 28; Deut. 12. 5; 2 Each. 3. 1
u 1 Ri. 9. 21
v rann 14
w 1 Ri. 7. 47
x 1 Ri. 5. 6

agus bi 'deanamh, agus gu robh an Tighearna maille riut[a].

17 Dh'àithn Daibhidh mar an ceudna do uachdarain Israeil gu léir, iad a chuideachadh le Solamh a mhac, *ag ràdh*,

18 Nach *'eil* an Tighearna 'ur Dia maille ribh? agus nach d' thug e dhuibh suaimhneas[d] air gach taobh? oir thug e luchd-àiteachaidh na tìre a'm' làimh-sa; agus tha an tìr air a cìosnachadh roimh an Tighearn', agus roimh a shluagh.

19 A nis uime sin socraichibh 'ur cridhe[e] agus 'ur n-anam a dh'iarraidh an Tighearna 'ur Dé[f]: éiribhse agus togaibh ionad naomh an Tighearna Dé, chum gu-n toir sibh a steach àirc coimhcheangail an Tighearn'[g], agus soithichean naomha Dhé, do an tigh a tha r'a thogail do ainm an Tighearna.

## CAIB. XXIII.

1 *Rinn Daibhidh, 'n a shean aois, Solamh 'n a rìgh.* 3 *Aireamh nan Lebhitheach.* 7 *Teaghlaichean nan Gersonach.* 12 *Mic Chohait.* 21 *Mic Mherari.* 24 *Dreuchd nan Lebhitheach.*

A NIS an uair a bha Daibhidh sean agus làn de làithibh[h], rinn e Solamh a mhac 'n a rìgh air Israel.

2 Agus chruinnich e 'an ceann a chéile ceannardan Israeil, uile, agus na sagairt agus na Lebhithich.

3 Agus chaidh na Lebhithich àireamh o aois dheich bliadhna fichead[k] agus os a cheann: agus b'e an àireamh air an cinn, duin' air dhuine, ochd mìle deug 'ar fhichead.

4 Dhiubh sin *bha* ceithir mìle fichead gu obair tighe an Tighearn' a chur air a h-aghaidh, agus sè mìle 'n an luchd-riaghlaidh[m] agus 'n am breitheamhnaibh:

5 Agus ceithir mìle 'n an dorsairibh; agus ceithir mìle a' cliùthachadh an Tighearna leis na h-innealaibh a rinn *Daibhidh*[o] gu cliùthachadh.

6 Agus roinn Daibhidh iad 'n an roinnibh eadar mhacaibh Lebhi, *eadhon* Ghersoin, Chohait, agus Mherari.

7 De na Gersonaich; Laadan[2] agus Simei.

8 Mic Laadain; Iehiel an ceann, agus Setam, agus Ioel, triuir.

9 [Mic Shimei; Selomit, agus Hasiel, agus Haran, triuir.] *B*'iad sin cinn aithriche Laadain.

10 Agus mic Shimei; Iahat, Sidsa[3], agus Ieus, agus Beriah. *B*'iad sin mic Shimei, ceathrar.

11 Agus b'e Iahat an ceann, agus Sidsa an dara fear: ach cha robh mòran mhac aig Ieus agus Beriah; uime sin bha iad ann an aon àireamh, a réir tighe an aithrichean.

12 Mic Chohait; Amram, Itsar, Hebron, agus Udsiel, ceathrar.

13 Mic Amraim; Aaron agus Maois; agus dhealaicheadh Aaron[w] chum gu-n naomhaicheadh e na nithe ro naomh, e

R.C. 1015.

[a] rann 11
[b] Air. 16. 40
1 'n a ainm.
[c] Air. 6. 23-26
[d] caib. 23. 25 Deut. 12. 10 Ios. 22. 4 2 Sam. 7. 1
[e] 2 Each. 20. 3
[f] Salm 27. 4
[g] 1 Ri. 8. 6, 21
[h] caib. 28. 5 1 Ri. 1. 33, &c.
[i] Air. 10. 17, 21
[j] rann 27 Esr. 3. 8
[k] Air. 4. 3, 47
[l] caib. 22. 18
[m] Deut. 16. 18
[n] rann. 3, 24
[o] 2 Each. 29. 25, 26 Am. 6. 5
2 no, *Libni*, *caib. 6. 17.*
[p] Ecs. 25. 30
[q] Lebh. 6. 20
[r] Lebh. 2. 4-7
3 *Sina.*
[s] Lebh. 19. 35
[t] 2 Each. 29 25, 26 Esr. 3. 10, 11 Salm 135. 1, 2
[u] Air. 10. 10 Salm 81. 3
[v] Lebh. 23. 4, &c.
[w] Ecs. 28. 1, &c. Eabh. 5. 4

féin agus a mhic gu bràth, gu-n loisgeadh e tùis an làthair an Tighearna[b], gu-m fritheileadh e dha, agus gu-m beannaicheadh e 'ainm[1] gu bràth[c].

14 A nis *mu thimchioll* Mhaois òglaich Dhé, bha a mhic air an ainmeachadh de thréibh Lebhi.

15 Mic Mhaois; Gersom agus Elieser.

16 Mic Ghersoim; Sebuel an ceann.

17 Agus b'iad mic Elieseir; Rehabiah an ceann. Agus cha robh aig Elieser mic sam bith eile; ach bha mic Rehabiah ro lìonmhor.

18 Mic Itsair; Selomit an ceann.

19 Mic Hebroin; Ieriah an ceud *fhear*, Amariah an dara, Iahasiel an treasa, agus Iecameam an ceathramh.

20 Mic Udsieil; Micah an ceud *fhear*, agus Iesiah an dara.

21 Mic Mherari; Machli agus Musi: mic Mhachli; Eleasar agus Cis.

22 Agus fhuair Eleasar bàs, agus cha robh mic aige, ach a mhàin nigheanan: agus ghabh am bràithre mic Chis iad.

23 Mic Mhusi; Machli, agus Eder, agus Ieremot, triuir.

24 *B*'iad sin mic Lebhi, a réir tighe an aithrichean, cinn nan aithrichean, mar a chaidh an àireamh le àireamh an ainmean[i] air an cinn, a rinn obair seirbhis tighe an Tighearn', o aois fhichead bliadhna[j] agus os a cheann.

25 Oir thubhairt Daibhidh, Tha an Tighearna Dia Israeil air toirt fois d'a shluagh[l], agus gabhaidh iad còmhnuidh ann an Ierusalem gu bràth.

26 Agus mar an ceudna a thaobh nan Lebhitheach, cha *bhi* am pàilliun aca *na's mò* r'a iomchar, agus uile shoithichean a sheirbhis.

27 Oir le briathraibh deireannach Dhaibhidh chaidh na Lebhithich àireamh o aois fhichead bliadhna[n] agus os a cheann:

28 A chionn gu-*m b'e* an dreuchd-san a bhi fo làimh mhac Aaroin, fa chomhair seirbhis tighe an Tighearn', anns na cùirtibh, agus anns na seòmraichibh, agus ann an glanadh nan uile nithe naomha, agus *ann an* obair seirbhis tighe Dhé;

29 Araon fa chomhair an arain thaisbeanta[p], agus fa chomhair na mine mìne[q] chum tabhartais-bìdh, agus fa chomhair nam breacagan neo-ghoirtichte[r], agus fa chomhair nan nithe *a dheasaichear* 's an aghann agus a ròistear, agus fa chomhair gach uile ghnè tomhais[s] agus meud;

30 Agus a chum seasamh gach maduinn[t] a thoirt buidheachais agus cliù do an Tighearn', agus mar an ceudna mu fheasgar;

31 Agus a chum gach ìobairt-loisgte 'thoirt suas do'n Tighearn', air na sàbaidibh[u], agus air na gealaichibh nuadh, agus air na féillibh suidhichte[v], ann an àireamh, a réir na riaghailt a dh'àithneadh dhoibh a ghnàth an làthair an Tighearn'.

32 Agus a chum gu-n gleidheadh iad cùram[b] pàilliuin a' choimhthionail, agus cùram an ionaid naoimh, agus cùram mhac Aaroin[c] am bràithrean, ann an seirbhis tighe an Tighearna.

## CAIB. XXIV.

1 *Roinneadh mic Aaroin le crannchur 'n an ceithir buidhnibh 'ar fhichead.* 20 *Roinneadh a' chuid eile de mhacaibh Lebhi le crannchur.*

AGUS *is* iad so roinnean mhac Aaroin[d]. Mic Aaroin; Nadab, agus Abihu, Eleasar, agus Itamar.

2 Ach fhuair Nadab agus Abihu bàs roimh an athair[e], agus cha robh clann aca: uime sin fhritheil Eleasar agus Itamar ann an dreuchd an t-sagairt.

3 Agus roinn Daibhidh iad, araon Sadoc de mhacaibh Eleasair, agus Ahimelech de mhacaibh Itamair[g], a réir an àireimh 'n an seirbhis.

4 Agus fhuaradh mic Eleasair na bu lìonmhoire 'n am prìomh-dhaoinibh na mic Itamair; agus *mar so* roinneadh iad: De mhacaibh Eleasair *bha* sè prìomh-dhaoine deug, a réir tighe an aithrichean; agus de mhacaibh Itamair ochdnar, a réir tighe an aithrichean.

5 Agus roinneadh iad le crannchur[i], iad so leo sin; oir bha uachdarain an ionaid naoimh, agus uachdarain nam breitheamh, de mhacaibh Eleasair agus de mhacaibh Itamair.

6 Agus sgrìobh Semaiah mac Netaneeil an sgrìobhaiche, *duine* de na Lebhithich iad, 'am fianuis an rìgh, agus nan uachdaran, agus Shadoic an t-sagairt, agus Ahimeleich mhic Abiatair, agus cheann aithriche nan sagart agus nan Lebhitheach; aon phrìomh-thigh air a ghabhail air son Eleasair, agus aon air a ghabhail air son Itamair.

7 Agus thàinig a' cheud chrann a mach do Iehoiarib, an dara do Iedaiah,

8 An treasa do Harim, an ceathramh do Sheorim,

9 An cùigeamh do Mhalchiah, an seathamh do Mhiamin,

10 An seachdamh do Hacots, an t-ochdamh do Abiah[l],

11 An naothamh do Iesua, an deicheamh do Shecaniah,

12 An t-aona *crann* deug do Eliasib, an dara *crann* deug do Iacim,

13 An treasa *crann* deug do Chupah, an ceathramh deug do Iesebeab,

14 An cùigeamh deug do Bhilgah, an seathamh deug do Imer,

15 An seachdamh deug do Hedsir, an t-ochdamh deug do Apheses,

16 An naothamh deug do Phetahiah, am ficheadamh do Iehesecel,

17 An t-aon 'ar fhichead do Iachin, an dara 'ar fhichead do Ghamul,

18 An treas 'ar fhichead do Dhelaiah, an ceathramh 'ar fhichead do Mhaasiah.

19 *B'e* sin an àireamh[5] a réir an seir-

R.C. 1015.

[a] caib. 9. 25
[b] Air. 1. 53
[c] Air. 3. 6-9
[d] Lebh. 10. 1, 6
Air. 26. 60
[e] Air. 3. 4
[f] Ecs. 6. 19
[g] 1 Sam. 21. 1
21. 9
[h] caib. 23. 22
[i] Ios. 18. 10
Gnà. 16. 33
Ion. 1. 7
Gnio. 1. 26
[j] caib. 25. 8
[k] caib. 6. 33, &c.
[l] Neh. 12. 4, 17
Luc. 1. 5
1 no, *Isri, rann 11.*
2 *le Simei a tha air ainmeachadh, rann 17.*
3 no, *Asareel, rann 18.*
4 no, *Subael, rann 20.*
5 *òrdugh.*

bhis[a] chum teachd a steach do thigh an Tighearn', a réir an gnàtha, fo làimh Aaroin an athar, mar a dh'àithn an Tighearna Dia Israeil dha.

20 Agus a thaobh a' chuid eile de mhacaibh Lebhi: de mhacaibh Amraim; Subael: de mhacaibh Shubaeil; Iehdeiah.

21 A thaobh Rehabiah: de mhacaibh Rehabiah, an ceud fhear Isiah.

22 De na h-Itsaraich; Selomot: de mhacaibh Shelomoit; Iahat.

23 Agus mic Hebroin; Ieriah *an ceud fhear*, Amariah an dara, Iahasiel an treasa, Iecameam an ceathramh.

24 De mhacaibh Udsieil; Michah: de mhacaibh Mhichah; Samir.

25 *B'e* bràthair Mhichah Isiah: de mhacaibh Isiah; Sechariah.

26 *B'iad* mic Mherari[f], Machli agus Musi: [mic Iaasiah; Beno.

27 Mic Mherari le Iaasiah; Beno, agus Soham, agus Sachur, agus Ibri.]

28 O Mhachli *thàinig* Eleasar, aig nach robh mic sam bith[h].

29 A thaobh Chis: mic Chis; Ierahmeel.

30 Agus mic Mhusi; Machli, agus Eder, agus Ierimot. *B'iad* sin mic nan Lebhitheach, a réir tighe an aithrichean.

31 Agus chuir iad sin mar an ceudna crannchur fa chomhair am bràithrean[j] mic Aaroin, 'am fianuis Dhaibhidh an rìgh, agus Shadoic, agus Ahimeleich, agus cheann aithrichean nan sagart agus nan Lebhitheach, *eadhon* cinn nan aithrichean fa chomhair am bràithrean a b'òige.

## CAIB. XXV.

1 *Aireamh agus dreuchd an luchd-frithealaidh.* 8 *Roinneadh iad le crannchur 'n an ceithir buidhnibh 'ar fhichead.*

OS bàrr, chuir Daibhidh agus ceannardan an t-sluaigh air leth fa chomhair na seirbhis de mhacaibh Asaiph[k], agus Hemain, agus Ieduthuin, *daoine* a dheanadh fàidheadaireachd, le clàrsaichibh, le saltairibh, agus le ciombalaibh. Agus b'e àireamh an luchd-frithealaidh, a réir an seirbhis:

2 De mhacaibh Asaiph: Sachur, agus Ioseph, agus Netaniah, agus Asarelah, mic Asaiph, fo làimh Asaiph, a bha ri fàidheadaireachd a réir àithne an rìgh.

3 O Iedutun: mic Ieduthuin; Gedaliah, agus Seri[1], agus Iesaiah, *agus Simei, agus* Hasabiah, agus Matitiah[2], seathnar fo làimh an athar Ieduthuin, a bha ri fàidheadaireachd le clàrsaich a thoirt buidheachais agus cliu do'n Tighearn'.

4 O Heman: mic Hemain; Buciah, Mataniah, Udsiel[3], Sebuel[4], agus Ierimot, Hananiah, Hanani, Eliatah, Gidalti, agus Romamti-eser, Iosbecasah, Maloti, Hotir, Mahasiot:

5 *B'iad* sin uile mic Hemain, fhirseallaidh an rìgh, ann am briathraibh Dhé, chum an adharc a thogail suas.

Agus thug Dia do Heman ceithir mic
dheug agus tri nigheana.
6 Bha iad so uile fo làimh an athar,
fa chomhair laoidhean tighe Dhé, le
ciombalaibh, saltairibh, agus clàrsaichibh,
chum seirbhis tighe Dhé, fo làimh an
rìgh, Asaiph, Hemain, agus Iedutuin.
7 Agus b'e an àireamh maille r'am
bràithribh, a fhuair ionnsachadh air
laoidhibh an Tighearn', *eadhon* iadsan
uile a bha tùrail, dà cheud, ceithir fichead
agus ochdnar.
8 Agus chuir iad crannchur[a], buidheann
an aghaidh *buidhne*, am beag cho maith
ris a' mhòr, an t-oid-ionnsachaidh[b] cho
maith ris an fhoghlumach.
9 Agus thàinig an ceud chrannchur a
mach air Asaph, do Ioseph; an dara do
Ghedaliah, dha féin agus d'a bhràithribh,
agus d'a mhacaibh, dà fhear dheug:
10 An treasa do Shachur, d'a mhac-
aibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
11 An ceathramh do Isri d'a mhacaibh
agus d'a bhràithribh, dà fhear dheug:
12 An cùigeamh do Netaniah, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
13 An seathamh do Bhuciah, d'a mhac-
aibh agus d'a bhràithribh, dà fhear dheug:
14 An seachdamh do Iesarelah, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
15 An t-ochdamh do Iesaiah, d'a mhac-
aibh agus d'a bhràithribh, dà fhear dheug:
16 An naothamh do Mhataniah, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
17 An deicheamh do Shimei, d'a mhac-
aibh agus d'a bhràithribh, dà fhear dheug:
18 An t-aon deug do Asareel[d], d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
19 An dara *crannchur* deug do Hasa-
biah, d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh,
dà fhear dheug:
20 An treasa deug do Shubael, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
21 An ceathramh deug do Mhatitiah,
d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà
fhear dheug:
22 An cùigeamh deug do Ierimot, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
23 An seathamh deug do Hananiah,
d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà
fhear dheug:
24 An seachdamh deug do Iosbecasah,
d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà
fhear dheug:
25 An t-ochdamh deug do Hanani, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
26 An naothamh deug do Mhaloti, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:

R.C. 1015.

[a] caib. 24. 5
[b] 2 Each. 23. 13
[1] no, *Selemiah, rann 14.*
[2] no, *Ebi-asaiph, caib. 6. 37; 9. 19.*
[c] Neh. 11. 14
[d] rann 4, *Udsiel*
[e] Mat. 25. 15
1 Cor. 12. 4-11
2 Cor. 3. 6
1 Pead. 4. 11
[f] caib. 16. 38
[3] *Meshelemiah, rann 1.*

27 Am ficheadamh do Eliatah, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
28 An t-aon 'ar fhichead do Hotir, d'a
mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà fhear
dheug:
29 An dara 'ar fhichead do Ghidalti,
d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà
fhear dheug:
30 An treas 'ar fhichead do Mhahasiot,
d'a mhacaibh agus d'a bhràithribh, dà
fhear dheug:
31 An ceathramh 'ar fhichead do Rom-
amti-eser, d'a mhacaibh agus d'a bhràith-
ribh, dà fhear dheug.

## CAIB. XXVI.

1 *Roinnean nan dorsairean.* 13 *Thilgeadh croinn air son nan geatacha.* 20 *Ghabh na Lebhithich cùram ionmhasan tighe Dhé, agus ionmhasan nan nithe naomha.*

A THAOBH roinnean nan dorsairean:
do na Corhaich, Meselemiah[1] mac
Chore, de mhacaibh Asaiph[2].
2 Agus mic Mheselemiah; Sechariah
an ceud-ghin, Iediael an dara, Sebadiah
an treasa, Iatniel an ceathramh,
3 Elam an cùigeamh, Iehohanan an
seathamh, Elioenai an seachdamh.
4 Agus mic Obed-edoim; Semaiah an
ceud-ghin, Iehosabad an dara, Ioah an
treasa, agus Sacar an ceathramh, agus
Netaneel an cùigeamh,
5 Amiel an seathamh, Isachar an
seachdamh, Peultai an t-ochdamh: oir
bheannaich Dia e.
6 Agus do Shemaiah a mhac rugadh
mic, a bha 'riaghladh tighe an athar: oir
*bu* daoine treuna iad[c].
7 Mic Shemaiah; Otni, agus Rephael,
agus Obed, Elsabad: agus *bha* am
bràithrean, 'n an daoine gaisgeil, Elihu
agus Semachiah.
8 Iad sin uile de mhacaibh Obed-edoim:
iad féin, agus am mic, agus am bràith-
rean, daoine comasach ann an neart[e] fa
chomhair na seirbhis, 'n an tri fichead
agus a dhà, o Obed-edom.
9 Agus *bha* aig Meselemiah mic agus
bràithrean, daoine gaisgeil, ochd fir dheug.
10 Agus *bha* aig Hosah[f], de chloinn
Mherari, mic; Simri an ceann: (oir ged
nach b'e an ceud-ghin, gidheadh rinn
'athair e 'n a cheann:)
11 Hilciah an dara fear, Tebaliah an
treasa, Sechariah an ceathramh: uile
mhic agus bhràithrean Hosah tri deug.
12 Dhiubh sin *bha* roinnean nan dor-
sairean, *eadhon* de na prìomh-dhaoinibh *a
bha ri* faire fa chomhair am bràithrean,
gu frithealadh ann an tigh an Tighearn'.
13 Agus thilg iad croinn, am beag cho
maith ris a' mhòr, a réir tighe an aith-
richean, air son gach geata.
14 Agus thuit an crannchur a làimh
na h-àird' an ear air Selemiah[3]: agus
thilg iad croinn air son a mhic Sechariah,

(comhairliche glic,) agus thàinig a chrann-
chur-san a mach mu thuath.
15 Do Obed-edom mu dheas, agus d'a
mhacaibh tigh Asupim.
16 Do Shupim agus do Hosah a làimh
na h-àird' an iar, maille ris a' gheata
Salechet, làimh ri cruaidh - rathad na
h-uchdaich[b], faire fa chomhair faire.
17 Air an taobh an ear *bha* seathnar
Lebhitheach, air an taobh mu thuath
ceathrar gach là, air an taobh mu dheas
ceathrar gach là, agus air taobh Asupim
dithis agus dithis.
18 Aig Parbar a làimh na h-àird' an
iar, ceathrar aig a' chruaidh-rathad, agus
dithis aig Parbar.
19 Is iad sin roinnean nan dorsairean
de mhacaich Chore, agus de mhacaibh
Mherari.
20 Agus de na Lebhithich, *bha* Ahiah
os ceann ionmhasan tighe Dhé, agus os
ceann ionmhasan[d] nan nithe naomha.
21 *A thaobh* mhac Laadain[1]: mic a'
Ghersonaich Laadain, prìomh-aithrichean,
*eadhon* o Laadan an Gersonach *bha* Iehieli.
22 Mic Iehieli; Setam, agus Ioel a
bhràthair, *a bha* os ceann ionmhasan tighe
an Tighearna.
23 De na Hamramaich, de na h-Idsar-
aich, de na Hebronaich, *agus* de na
h-Udsielich.
24 Agus *bha* Sebuel[g] mac Ghersoim,
mhic Mhaois, 'n a àrd-fhear-riaghlaidh
air na h-ionmhasaibh.
25 Agus a bhràithre le Elieser; Rehab-
iah a mhac, agus Iesaiah a mhac-san,
agus Ioram a mhac-san, agus Sichri a
mhac-san, agus Selomit[h] a mhac-san.
26 *B'e* Selomit so agus a bhràithrean, *a*
*bha* os ceann uile ionmhasan nan nithe
coisrigte, a choisrig Daibhidh an rìgh,
agus cinn nan aithrichean, agus na ceann-
ardan mhìltean agus cheud, agus ceann-
ardan an t-slòigh.
27 As na cathaibh agus as na creach-
aibh[j] choisrig iad *tabhartais* a chàradh
tighe an Tighearn'.
28 Agus gach uile *ni* a choisrig Samuel
am fear-seallaidh[l], agus Saul mac Chis,
agus Abner mac Neir, agus Ioab mac
Sheruiah; *agus* ge b'e neach a choisrig
*ni air bith, bha sin* fo làimh Shelomit
agus a bhràithrean.
29 De na h-Idsaraich, *bha* Chenaniah
agus a mhic fa chomhair nan gnothuich-
ean o'n leth muigh os ceann Israeil, 'n an
luchd - riaghlaidh[m] agus 'n am breith-
eamhnaibh.
30 De na Hebronaich, *bha* Hasabiah
agus a bhràithrean, daoine gaisgeil[o], mìle
agus seachd ceud *fear*, 'n an luchd-riagh-
laidh air Israel air an taobh so de Iordan
a làimh na h-àirde 'n iar, ann an uile
ghnothuichibh an Tighearn', agus ann an
seirbhis an rìgh.
31 De na Hebronaich, *b'e* Ieriah[r] ceann
nan Hebronach a réir ghinealach 'aith-

B.C. 1015.

[a] Ios. 21. 39
[b] 1 Ri. 10. 5; 2 Each. 9. 4
[c] 2 Each. 19. 11
[d] caib. 28. 12; Mal. 3. 10
[1] no, *Libni, caib. 6. 17.*
[e] 1 Ri. 4. 7, 27
[f] caib. 11. 11
[g] caib. 23. 16
[h] caib. 23. 18
[2] *àrd-fhear-dreuchd.*
[i] caib. 11. 22-24; 2 Sam. 23. 20, 22
[j] Ios. 6. 19
[k] caib. 11. 26; 2 Sam. 2. 18-23; 23. 24
[l] 1 Sam. 9. 9
[m] caib. 23. 4
[n] caib. 11. 28
[o] rann 6
[p] caib. 11. 27
[q] caib. 11. 29; 2 Sam. 21. 18
[r] caib. 23. 19

richean. Anns an dà fhicheadamh bliadh-
na de rìoghachadh Dhaibhidh dh'iarradh
iad, agus fhuaradh 'n am measg daoine
treuna ann an Iaser[a] Ghilead.
32 Agus a bhràithrean, daoine gaisgeil,
dà mhìle agus seachd ceud, cinn nan
teaghlach: agus rinn Daibhidh iad 'n an
luchd-riaghlaidh os ceann nan Reuben-
each, agus nan Gadach, agus leth-thréibh
Mhanaseh, anns gach ni a bhuineadh do
Dhia, agus ann an gnothuichibh an rìgh[c].

## CAIB. XXVII.

1 *An dà cheannard dheug a fhritheil do'n rìgh mìos air mhìos air feadh uile mhìos na bliadhna.* 16 *Ceannardan threubh Israeil.* 25 *Luchd-dreuchd Dhaibhidh.*

ANIS *bha* clann Israeil, a réir an àir-
eimh, *eadhon* cinn nan aithrichean,
agus na ceannarda mhìltean agus cheud,
agus an luchd-riaghlaidh, a' frithealadh
do an rìgh anns gach cùis *a bhuineadh* do
na roinnibh, a bha 'teachd a steach agus
a' dol a mach mìos air mhìos[e] air feadh
uile mhìosan na bliadhna: anns gach
roinn *bha* ceithir mìle fichead fear.
2 Os ceann na ceud roinne, fa chomhair
a' cheud mhìos, *bha* Iasobeam[f] mac Shab-
dieil: agus 'n a roinn-san *bha* ceithir mìle
fichead.
3 De chloinn Pheres *bha* ceann uile
cheannardan an t-slòigh fa chomhair a'
cheud mhìos.
4 Agus os ceann roinn' an dara mìos *bha*
Dodai an t-Ahohach, agus air a roinn-san
*b'e* Miclot am fear-riaghlaidh: agus 'n a
roinn-san mar an ceudna *bha* ceithir mìle
fichead.
5 *B'e* treas ceannard an t-slòigh, fa
chomhair an treasa mìos, Benaiah mac
Iehoiada, àrd-shagart[2]: agus 'n a roinn-
san *bha* ceithir mìle fichead.
6 So am Benaiah ud[i] a bha treun am
measg an deich 'ar fhichead, agus os
ceann an deich 'ar fhichead: agus 'n a
roinn-san *bha* Amisabad a mhac.
7 *B'e* an ceathramh *ceannard*, fa
chomhair a' cheathramh mìos, Asahel[k]
bràthair Ioaib, agus Sebadiah a mhac 'n a
dhéigh: agus 'n a roinn-san *bha* ceithir
mìle fichead.
8 *B'e* an cùigeamh *ceannard*, fa chomh-
air a' chùigeamh mìos, Samhut an t-Israh-
ach: agus 'n a roinn-san *bha* ceithir mìle
fichead.
9 *B'e* an seathamh *ceannard*, fa chomh-
air an t-seathamh mìos, Ira[n] mac Iceis,
an Tecothach: agus 'n a roinn-san *bha*
ceithir mìle fichead.
10 *B'e* an seachdamh *ceannard*, fa
chomhair an t-seachdamh mìos, Heles[p]
am Pelonach de chloinn Ephraim; agus
'n a roinn-san *bha* ceithir mìle fichead.
11 *B'e* an t-ochdamh *ceannard*, fa
chomhair an ochdamh mìos, Sibecai[q] an
Husatach de na Sarhaich: agus 'n a
roinn-san *bha* ceithir mìle fichead.

12 *B'e* an naothamh *ceannard*, fa
chomhair an naothamh mìos, Abieser[a] an
t-Anetotach de chloinn Iamin : agus 'n a
roinn-san *bha* ceithir mìle fichead.
13 *B'e* an deicheamh *ceannard*, fa
chomhair an deicheamh mìos, Maharai[b]
an Netophatach de na Sarhaich : agus
'n a roinn-san *bha* ceithir mìle fichead.
14 *B'e* an t-aon *cheannard* deug, fa
chomhair an aon mhìos deug, Benaiah[c]
am Piratonach de chloinn Ephraim : agus
'n a roinn-san *bha* ceithir mìle fichead.
15 *B'e* an dara *ceannard* deug, fa
chomhair an dara mìos deug, Heldai[1] an
Netophatach o Otniel : agus 'n a roinn-
san *bha* ceithir mìle fichead.
16 Os bàrr, os ceann threubh Israeil :
*b'e* ceannard nan Reubeneach, Elieser
mac Shichri : nan Simeonach, Sephatiah
mac Mhaachah :
17 *Ceannard* nan Lebhitheach, Hasa-
biah[h] mac Chemueil : *ceannard* nan
Aaronach, Sadoc :
18 *Ceannard* Iudah, Elihu[i], *aon* de
bhràithribh Dhaibhidh : *ceannard* Isach-
air, Omri mac Mhichaeil :
19 *Ceannard* Shebuluin, Ismaiah mac
Obadiah : *ceannard* Naphtali, Ierimot
mac Asrieil :
20 *Ceannard* chloinn Ephraim, Hosea
mac Asasiah : *ceannard* leth - thréibh
Mhanaseh, Ioel mac Phedaiah :
21 *Ceannard* leth - thréibh Mhanaseh
ann an Gilead, Ido mac Shechariah :
*ceannard* Bheniamin, Iasiel mac Abneir :
22 *Ceannard* Dhain, Asareel mac Iero-
haim. *B'iad* sin ceannarda threubh Israeil.
23 Ach cha do ghabh Daibhidh an
àireamh o aois fhichead bliadhna agus
foidhe ; a chionn gu-n dubhairt an Tigh-
earn', gu-n deanadh e Israel lìonmhor
mar reulta nan nèamh[n].
24 Thòisich Ioab mac Sheruiah air àir-
eamh, ach cha do chrìochnaich e, a
chionn gu-n robh air a shon so fearg an
aghaidh Israeil[q]; cha mhò chuireadh sìos
an uibhir ann an àireamh eachdraidh rìgh
Daibhidh.
25 Agus os ceann ionmhasan an rìgh
*bha* Asmabhet mac Adieil : agus os ceann
nan tigh-tasgaidh anns na machairibh,
anns na mòr-bhailtibh, agus anns na
frith - bhailtibh, agus anns na tùraibh,
*bha* Iehonatan mac Udsiah.
26 Agus os an ceann-san a rinn obair
na macharach, ann an treabhadh an
fhearainn, *bha* Esri mac Cheluib.
27 Agus os ceann nam fìon-lios *bha*
Simei an Ramatach : os ceann toraidh
nam fìon - lios, fa chomhair nam fìon-
thaisgeach, *bha* Sabdi an Siphmitheach.
28 Agus os ceann nan craobh olaidh
agus nan craobh shicomoir[x] a *bha* 's na
còmhnardaibh ìosal, *bha* Baal-hanan an
Gedereach : agus os ceann nan taisgeach
olaidh *bha* Ioas.
29 Agus os ceann a' chruidh a bha air
feurach ann an Saron *bha* Sitrai an
Saronach : agus os ceann a' chruidh anns
na gleanntaibh *bha* Saphat mac Adlai.
30 Os ceann nan càmhal mar an ceudna
*bha* Obil an t-Ismaeleach : agus os ceann
nan asal *bha* Iehdeiah am Meronotach.
31 Agus os ceann nan treud *bha* Iasis
an t-Hagereach. *B'iad* sin uile luchd-
riaghlaidh na maoin a' bu le rìgh Daibh-
idh.
32 Mar an ceudna *bha* Ionatan, bràth-
air-athar Dhaibhidh 'n a chomhairleach,
'n a dhuine glic, agus 'n a sgrìobhaiche :
agus *bha* Iehiel mac Hachmoni maille ri
mic an rìgh.
33 Agus *b'e* Ahitophel[d] comhairleach
an rìgh, agus Husai[e] an t-Architheach
companach an rìgh.
34 Agus an déigh Ahitopheil *bha* Ieho-
iada mac Bhenaiah, agus Abiatar[f]. Agus
*b'e* Ioab[g] ceannard armailt an rìgh.

## CAIB. XXVIII.

1 *Chruinnich Daibhidh uile cheannardan Israeil gu Ierusalem, agus thug e earail doibh àith-eantan an Tighearn' a ghleidheadh.* 9 *Dh' orduich e do Sholamh tigh a thogail do Dhia.* 11 *Thug e dha samhladh an tighe, agus òr agus airgiod air son na h-oibre.*

AGUS chruinnich Daibhidh gu Ieru-
salem uile cheannardan Israeil,
ceannarda nan treubh[j], agus ceannarda
nan roinnean[2] a bha 'frithealadh do'n
rìgh[k], agus na ceannarda mhìltean, agus
na ceannarda cheud, agus an luchd-riagh-
laidh[l] os ceann uile mhaoin agus spréidh
an rìgh agus a mhac, leis an luchd-
dreuchd, agus na daoinibh cumhachdach[m],
agus na daoinibh gaisgeil uile.
2 An sin sheas Daibhidh an rìgh suas
air a chosaibh, agus thubhairt e, Eisdibh
riumsa, mo bhràithrean, agus mo shluagh :
*Bha* e agamsa ann am chridhe[o] tigh-còmh-
nuidh a thogail do àirc coimhcheangail
an Tighearn', agus do stòl-chos[p] ar Dé-
ne, agus dh'ulluich mi fa chomhair na
h-oibre :
3 Ach thubhairt Dia rium, Cha tog
thu tigh do m'ainm-sa[r], a chionn gu-n
*robh* thu a'd' fhear-cogaidh, agus gu-n do
dhòirt thu fuil.
4 Gidheadh ròghnaich an Tighearna
Dia Israeil mi roimh uile thigh m'athar[s],
gu bhi ann am rìgh air Israel gu bràth :
oir ròghnaich e Iudah mar fhear-riagh-
laidh[t], agus á tigh Iudah, tigh m'athar-sa[u],
agus am measg mhac m'athar bu toil leis
mise a dheanamh ann am rìgh os ceann
Israeil uile.
5 Agus de m' mhacaibh uile, (oir thug
an Tighearna mòran mhac dhomh[v],) rògh-
naich e Solamh[w] mo mhac gu suidhe air
rìgh-chaithir rìoghachd an Tighearn' os
ceann Israeil.
6 Agus thubhairt e rium[y], Togaidh So-
làmh do mhac mo thigh-sa agus mo lùch-
airtean ; oir thagh mi e gu bhi 'n a mhac

B.C. 1015.

[a] caib. 11. 28
[b] caib. 11. 30 2 Sam. 23. 28
[c] caib. 11. 31
[1] no, *Heled, caib. 11. 30.*
[d] 2 Sam. 15. 12
[e] 2 Sam. 15. 37 16. 16
[f] 1 Ri. 1. 7
[g] caib. 11. 6
[h] caib. 26. 30
[i] 1 Sam. 16. 6, *Eliab*
[j] caib. 27. 16
[2] *buidheann.*
[k] caib. 27. 1, 2
[l] caib. 27. 25
[m] caib. 11. 10, &c.
[n] Gen. 15. 5
[o] 2 Sam. 7. 2 Salm 132. 2-7
[p] Salm 99. 5 Tuir. 2. 1
[q] caib. 21. 7 2 Sam. 24. 15
[r] 1 Ri. 5. 3
[s] 1 Sam. 16. 7-13
[t] caib. 5. 2 Gen. 49. 8, 10 Salm 60. 7 78. 68 Eabh. 7. 14
[u] 1 Sam. 16. 1
[v] caib. 3. 1, &c.
[w] caib. 22. 9, 10
[x] 1 Ri. 10. 27
[y] 2 Sam. 7. 13, 14

agam, agus bithidh mise ann am athair aige-san.

7 Os bàrr, daingnichidh mi a rìoghachd gu bràth, ma bhitheas esan seasmhach a choimhlionadh m'àitheantan[b] agus mo bhreitheanais, mar air an là 'n diugh.

8 A nis uime sin *guidheam oirbh* ann an sealladh Israeil uile[d], comhchruinneachadh an Tighearn', agus ann an éisdeachd ar Dé-ne[e], gleidhibh[f] agus iarraibh[g] uile àitheantan an Tighearna 'ur Dé: chum gu-n sealbhaich sibh am fearann maith so[i], agus gu fàg sibh *e* mar oighreachd d'ur cloinn 'n 'ur déigh gu bràth[k].

9 Agus thusa a Sholaimh, a mhic, bitheadh àithne agad air Dia d'athar[l], agus dean seirbhis da[m] le cridhe iomlan[n], agus le inntinn thoilich: oir tha an Tighearn' a' rannsachadh nan uile chridheachan[p], agus a' tuigsinn uile dhealbhadh nan smuain[q]: ma dh'iarras tus' esan[r], gheibhear e leat; ach ma thréigeas tu e, tilgidh e uaith thu gu bràth.

10 Thoir an aire a nis[t], oir thagh an Tighearn' thu gu tigh a thogail do'n ionad naomh; bi làidir agus dean e.

11 An sin thug Daibhidh do Sholamh a mhac samhladh an sgàth-thighe, agus a thighean, agus 'ionadan-ionmhais, agus a sheòmraichean uachdarach, agus a sheòmraichean an leth stigh, agus àite na caithir-thròcair.

12 Agus samhladh[v] nan uile nithe a bha aige 'n a inntinn[1], a thaobh lùchairtean tighe an Tighearn', agus a thaobh nan uile sheòmraiche mu'n cuairt, a thaobh ionadan-ionmhais tighe Dhé, agus a thaobh ionadan-taisgidh[x] nan nithe coisrigte:

13 Mar an ceudna 'thaobh roinnean nan sagart agus nan Lebhitheach agus a thaobh uile oibre seirbhis tighe an Tighearn', agus a thaobh nan uile shoithiche[y] seirbhis ann an tigh an Tighearn'.

14 A thaobh òir air chudthrom chum *nithe* òir, chum uile inneala gach uile ghnè sheirbhis; *a thaobh airgid* chum uile innealan airgid air chudthrom, chum uile inneala gach uile ghnè sheirbhis:

15 Eadhon an cudthrom chum nan coinnleir òir[a], agus a chum an lòchran òir, air chudthrom chum gach coinnleir agus a lòchran: agus a chum nan coinnleir airgid air chudthrom, chum a' choinnleir agus a lòchran, a réir feuma gach coinnleir.

16 Agus òr air chudthrom chum bhòrd an arain thaisbeanta, chum gach bùird, agus airgiod chum nam bòrd airgid:

17 Mar an ceudna òr glan chum nan greimichean feòla[c], agus nan cuach, agus nan copan: agus a chum nan soitheachionnlaid òir, *òr* air chudthrom fa chomhair gach soithich-ionnlaid; *agus airgiod* air chudthrom fa chomhair gach soithichionnlaid airgid:



R.C. 1015.

[a] Ecs. 25. 18-22
1 Sam. 4. 4
1 Ri. 6. 23
Eabh. 9. 5
[b] caib. 22. 13
[c] rann. 11, 12
[d] Deut. 4. 6
Mat. 5. 14-16
[e] Deut. 29. 10, 15
[f] Salm 119. 4, 10
[g] Isa. 34. 16
Gnio. 17. 11
[h] caib. 22. 13
Deut. 31. 7, 8
Ios. 1. 6-9
[i] Deut. 6. 1-3
[j] Eabh. 13. 5
[k] Esr. 9. 12
Gnà. 13. 22
[l] Ier. 9. 24
Eoin 17. 3
[m] Eoin 36. 11, 12
[n] 2 Ri. 20. 3
Salm 101. 2
Eoin 4. 24
Ròm. 1. 9
Eabh. 12. 28
[o] caib. xxiv.-xxvi.
[p] 1 Sam. 16. 7
Salm 7. 9
Ier. 17. 10
Tais. 2. 23
[q] Salm 139. 2
[r] 2 Each. 15. 2
[s] Ecs. 35. 25, 26
36. 1, 2
[t] rann 6
[u] Ròm. 13. 1
Tit. 3. 1
[v] Ecs. 25. 40
Eabh. 8. 5
[1] *o'n Spiorad.*
[w] caib. 22. 5
1 Ri. 3. 7
Gnà. 4. 3
[x] caib. 26. 20
[y] 1 Ri. 7. 13, &c.
[z] Ecs. 28. 20
39. 6, &c.
Isa. 54. 11, 12
Tais. 21. 18
[a] Sech. 4. 2
Tais. 1. 13, 20
[b] 1 Ri. 9. 28
Iob 28. 16
[c] 1 Sam. 2. 13, 14
[d] Ecs. 31. 2, 3

18 Agus a chum altair na tùise òr fìorghlan air chudthrom; agus òr fa chomhair samhlaidh carbaid nan cerub[a], a sgaoil a mach *an sgiathan*, agus a chòmhdaich àirc coimhcheangail an Tighearna.

19 So uile, *arsa Daibhidh*, thug an Tighearn' orm a thuigsinn[c] ann an sgrìobhadh le a làimh orm, *eadhon* uile oibre an t-samhlaidh so.

20 Agus thubhairt Daibhidh ri Solamh a mhac, Bi làidir[h] agus gabh misneach, agus dean e: na bitheadh eagal ort, agus na bi fo uamhas, oir bithidh an Tighearna Dia, mo Dhia-sa, leat[j]; cha-n fhàilnich e ort, cha mhò a thréigeas e thu, gus an crìochnaich thu an obair uile fa chomhair seirbhis tighe an Tighearn'.

21 Agus, feuch, roinnean[o] nan sagart agus nan Lebhitheach *maille riut* chum uile sheirbhis tighe Dhé, agus maille riut a chum gach uile ghnè oibre, gach duine toileach tùrail[s] fa chomhair gach uile ghnè sheirbhis; agus na ceannardan agus an sluagh gu h-iomlan freagarrach do d'àitheantaibh uile[u].

## CAIB. XXIX.

6 *Thug uachdarain threubh Israeil tabhartais uatha gu toileach fa chomhair tighe Dhé.* 10 *Urnuigh Dhaibhidh.* 20 *Bheannaich an sluagh an Tighearn', agus rinn iad Solamh an dara uair 'n a rìgh.* 26 *Rìoghachadh agus bàs Dhaibhidh.*

AGUS thubhairt Daibhidh an rìgh ris a' chomhchruinneachadh uile, Tha Solamh mo mhac d'an d'rinn Dia a mhàin roghainn, òg agus maoth[w], agus *tha* an obair mòr: oir cha-n ann air son duine ach air son an Tighearna Dé *tha* an lùchairt.

2 A nis le m'uile neart dh'ulluich mise fa chomhair tighe mo Dhé, an t-òr chum *nithe* a dh'òr, agus an t-airgiod chum *nithe* a dh'airgiod, agus an t-umha chum *nithe* a dh'umha, agus an t-iarunn chum *nithe* a dh'iarunn, agus am fiodh chum *nithe* a dh'fhiodh; clachan onics[z], agus clachan r'an cur, clachan loinnreach agus a dh'iomadh dath, agus gach uile ghnè chlach luachmhor, agus clacha marmoir ann am pailteas.

3 Os bàrr, a chionn gu-n do shocraich mi m'aigne air tigh mo Dhé, tha agam de m' sheilbh àraidh féin, a dh'òr agus a dh'airgiod a thug mi seachad do thigh mo Dhé, a bhàrr air na dh'ulluich mi uile fa chomhair an tighe naoimh,

4 Tri mìle tàlann òir, a dh'òr na h-Ophir[b], agus seachd mìle tàlann a dh'airgid fìor-ghlan, a chòmhdachadh bhallachan an tighe:

5 An t-òr fa chomhair *nithe* a dh'òr, agus an t-airgiod fa chomhair *nithe* a dh'airgiod, agus fa chomhair gach uile ghnè oibre[d] *a nithear* le làmhan luchdceirde. Agus cò tha toileach air a

sheirbhis a choisreagadh an diugh do an
Tighearn'?
6 An sin thug cinn nan aithrichean[a]
agus uachdarain threubh Israeil, agus na
ceannaird mhìltean agus cheud, maille
ris an luchd-riaghlaidh os ceann oibre an
rìgh, tabhartais uatha gu toileach[b],
7 Agus thug iad seachad fa chomhair
seirbhis tighe Dhé, a dh'òr cùig mìle
tàlann agus deich mìle darcon, agus a
dh'airgiod deich mìle tàlann, agus a
dh'umha ochd mìle deug tàlann, agus
ceud mìle tàlann iaruinn.
8 Agus ge b'e aig an d'fhuaradh clachan
*luachmhor*, thug iad seachad *iad* do ion-
mhas tighe an Tighearn', le làimh Iehiel[e]
a' Ghersonaich.
9 Agus rinn an sluagh gairdeachas a
chionn gu-n d'thug iad uatha gu toileach,
a chionn le cridhe iomlan gu-n d' thug
iad tabhartas uatha gu toileach do an
Tighearn': agus rinn Daibhidh an rìgh mar
an ceudna gairdeachas[g] le aoibhneas mòr.
10 Air an aobhar sin bheannaich
Daibhibh an Tighearn'[h] ann am fianuis
a' chomhchruinneachaidh uile: agus
thubhairt Daibhidh, Gu ma beannaicht'
thu[i], a Thighearna Dhia Israeil[j] ar
n-athar, gu saoghal nan saoghal.
11 *Is* leatsa, O Thighearn', a' mhòr-
achd[k], agus an cumhachd, agus a' ghlòir,
agus a' bhuaidh, agus a' mhòralachd;
oir is leat na h-uile a tha air nèamh
agus air talamh: *is* leat an rìoghachd,
O Thighearn', agus tha thu air d'àrdach-
adh mar cheann thar nan uile.
12 Uait-sa *tha 'teachd* araon saoibhreas
agus urram[m], agus *tha* thu a' rìoghachadh
os ceann nan uile, agus ann ad làimh *tha*
cumhachd agus neart; agus ann ad làimh
*tha e neach* a dheanamh mòr[n], agus neart
a thoirt do gach uile[o].
13 A nis uime sin, ar Dia-ne, tha sinn
a' toirt buidheachais duit, agus a' cliùth-
achadh d'ainm urramaich.
14 Ach cò mise, agus ciod iad mo
shluagh, gu-m bitheadh e 'n ar comas
tabhartais a thoirt seachad cho toileach
air an dòigh so? oir *is* ann uait-sa *tha* na
h-uile nithe, agus is ann de d' chuid féin
a thug sinn duit[r]:
15 Oir *is* coigrich[s] sinne a'd' fhianuis
agus luchd-cuairt, mar ar n-aithrichean
uile; mar fhaileas *tha* ar làithean air
thalamh[u], agus cha-*n 'eil* buanas ann.
16 O Thighearn' ar Dia, *tha* 'm pailteas
so uile a dh'ulluich sinne a thogail tighe
dhuit fa chomhair d'ainm naoimh *a'
teachd* o d' làimh féin, agus *is* leat féin e
gu léir[w].
17 Tha fios agam mar an ceudna, mo
Dhia, gu-n dearbh thusa an cridhe[x], agus
gu bheil tlachd agad ann an treibhdhir-
eas[y]. Do m' thaobh-sa, ann an treibh-
dhireas mo chridhe thug mi gu toileach
uam mar thabhartas na nithe so uile:
agus a nis chunnaic mi le aoibhneas do

R.C. 1015.
[a] caib. 27. 1, &c.
[b] 2 Cor. 9. 7
[c] Gnà. 16. 1
[d] caib. 22. 14
[e] caib. 26. 21
[f] Salm 145. 1
[g] Gnà. 23. 15
[h] 2 Each. 20. 26, 28
[i] Salm 89. 52
1 Tim. 1. 17
Tais. 5. 12, 13
[j] Gen. 33. 20
[k] Mat. 6. 13
[l] 1 Ri. 1. 34, &c.
[m] Deut. 8. 18
Gnà. 8. 18
Ecl. 5. 19
Ròm. 11. 36
[n] Salm 75. 6, 7
[o] Isa. 40. 29
[p] Ecl. 2. 9
[q] 1 Ri. 2. 11
[r] Ròm. 11. 36
Seum. 1. 17
[s] Salm 39. 12
Eabh. 11. 13
1 Pead. 2. 11
[t] Gen. 25. 8
[u] Iob 14. 2
Salm 90. 9
102. 11
144. 4
Isa. 40. 6-8
Seum. 4. 14
[v] Iob 5. 26
[w] Salm 24. 1
[x] caib. 28. 9
[y] Gnà. 11. 20
[z] Dan. 4. 23, 25

shluagh, a tha 'n so a làthair, a' toirt
seachad gu toileach an tabhartais dhuit-sa.
18 O Thighearna Dhia Abrahaim,
Isaaic, agus Israeil ar n-aithrichean,
gléidh so gu bràth ann am breithneach-
adh smuainte cridhe do shluaigh, agus
ulluich an cridhe[c] dhuit féin;
19 Agus thoir do Sholamh mo mhac
cridhe iomlan, a ghleidheadh d'àith-
eantan, do theisteis, agus do reachdan,
agus a dheanamh nan *nithe* so uile, agus
a thogail na lùchairt fa chomhair an
d'ulluich mise[d].
20 Agus thubhairt Daibhidh ris a'
chomhchruinneachadh uile, A nis beann-
aichibh an Tighearna 'ur Dia[f]. Agus
bheannaich an comhchruinneachadh gu
léir an Tighearna Dia an aithrichean,
agus chrom iad sìos an cinn, agus thug
iad urram do'n Tighearn' agus do'n rìgh.
21 Agus dh'ìobair iad ìobairtean do
an Tighearn', agus thug iad seachad
ìobairtean-loisgte do'n Tighearn' air an
là màireach an déigh an là sin, eadhon
mìle tarbh, mìle reithe, agus mìle uan,
le'n tabhartais-dibhe, agus ìobairtean ann
am pailteas air son Israeil uile;
22 Agus dh'ith agus dh'òl iad an làth-
air an Tighearn' air an là sin le mòr
shubhachas; agus rinn iad Solamh mac
Dhaibhidh 'n a rìgh an dara uair, agus
dh'ung[l] iad e do an Tighearna 'n a àrd
uachdaran, agus Sadoc 'n a shagart.
23 Agus shuidh Solamh ann an caithir
rìoghail an Tighearna mar rìgh 'an àite
Dhaibhidh 'athar, agus shoirbhich leis,
agus bha Israel uile ùmhal dha.
24 Agus strìochd na h-uachdarain uile,
agus na daoine cumhachdach, agus mar
an ceudna uile mhic rìgh Daibhidh, iad
féin do Sholamh an rìgh.
25 Agus dh'àrdaich an Tighearna
Solamh gu ro mhòr ann an sealladh
Israeil uile, agus thug e mòralachd
rìoghail[p] dha nach robh aig rìgh sam bith
roimhe ann an Israel.
26 Mar so rìghich Daibhidh mac Iese
os ceann Israeil uile.
27 Agus *b'i* an ùine a rìghich e os ceann
Israeil dà fhichead bliadhna[q]: ann an
Hebron rìghich e seachd bliadhna, agus
ann an Ierusalem rìghich e tri *bliadhna*
deug 'ar fhichead.
28 Agus fhuair e bàs[t] ann an deadh
shean aois, làn de làithibh[v], de shaoibh-
reas, agus a dh'urram; agus rìghich
Solamh a mhac 'n a àit.
29 A nis gniomhara Dhaibhidh an rìgh,
eadar thoiseach agus dheireadh, feuch,
*tha* iad sgrìobhta ann an leabhar Shamueil
an fhir-sheallaidh, agus ann an leabhar
Natain an fhàidh, agus ann an leabhar
Ghad an fhir-sheallaidh,
30 Maille r'a rìoghachadh gu léir, agus
a chumhachd, agus na h-aimsirean a
chaidh thairis air[z], agus thar Israel, agus
thar uile rìoghachdaibh nan dùthchanna.

# DARA LEABHAR

NAN

# EACHDRAIDH.

## CAIB. I.

*1 Dh'iarr Solamh agus coimhthional Israeil an Tighearn' ann an Gibeon. 7 Dh'fhoillsich Dia e féin do Sholamh ann an aisling. 8 Ròghnaich Solamh gliocas: 13 a charbaid agus a mharc-shluagh.*

AGUS dhaingnicheadh Solamh[d] mac
Dhaibhidh 'n a rìoghachd, agus bha
an Tighearn' a Dhia maille ris[e], agus
dh'àrdaich se e gu mòr[f].
2 Agus dh'àithn Solamh do Israel uile,
do na ceannardaibh[h] mhìltean agus cheud,
agus do na breitheamhnaibh, agus do
gach uachdaran air Israel uile, cinn nan
aithrichean.
3 Agus chaidh Solamh agus an coimh-
thional uile maille ris do'n àit àrd[i] a *bha*
ann an Gibeon; oir an sin bha pàilliun
coimhthionail Dhé[j], a rinn Maois, òglach
an Tighearn', anns an fhàsach.
4 Ach àirc Dhé[l] thug Daibhidh a nìos
o Chiriat-iearim do *'n àit a* dh'ulluich
Daibhidh dhi; oir shuidhich e pàilliun
air a son ann an Ierusalem.
5 Mar an ceudna, *bha*'n altair umha[m], a
rinn Besaleel mac Uri, mhic Huir, an sin
fa chomhair pàilliuin an Tighearn'; agus
dh'iarr Solamh agus an coimhthional i[1].
6 Agus chaidh Solamh suas an sin a
dh'ionnsuidh na h-altair umha 'am fianuis
an Tighearn', a *bha* aig pàilliun a' choimh-
thionail, agus dh' iobair e oirre mìle
ìobairt-loisgte.
7 Air an oidhche sin dh'fhoillsich Dia e
féin do Sholamh, agus thubhairt e ris,
Iarr ciod a bheir mi dhuit.
8 Agus thubhairt Solamh ri Dia, Nochd
thu do Dhaibhidh m'athair caoimhneas
mòr, agus rinn thu mise ann am rìgh 'n a
àit[n].
9 A nis, a Thighearna Dhé, coimhlionar
do ghealladh do Dhaibhidh m'athair: oir
rinn thu mise ann am rìgh air sluagh,
lìonmhor mar dhuslach na talmhainn.
10 Thoir dhomh a nis gliocas[o] agus
eòlas, a chum gu-n téid mi mach[p] agus
gu-n tig mi steach roimh an t-sluagh so:
oir cò is urrainn breth a thabhairt air do
shluagh so *a tha* cho mòr?
11 Agus thubhairt Dia ri Solamh, A
chionn gu-n robh so a'd' chridhe[s], agus
nach d'iarr thu beartas, maoin, no cliu, no
anam do naimhdean, agus mar an ceudna
nach d'iarr thu saoghal fada; ach gu-n
d'iarr thu dhuit féin gliocas agus eòlas,
leis an tugadh tu breth air mo shluagh-sa,
air an d' rinn mi thu a'd' rìgh:

B.C. 1015.
a caib. 9. 22. Ecl. 2. 9. Seum. 1. 5
b Mat. 6. 33
c 1 Each. 29. 25
d 1 Ri. 2. 46
e Gen. 39. 2
f 1 Each. 29. 25
g 1 Ri. 10. 16, &c.
h 1 Each. 27. 1
i 1 Ri. 3. 4, &c.
j 1 Each. 16. 39
k 1 Ri. 10. 27, &c.
l 1 Each. 15. 1, &c.
m Ecs. 38. 1, 2
1 *d'a h-ionnsuidh.*
n 1 Each. 28. 5
o Gnà. 4. 7. Seum. 1. 5, 6
p Air. 27. 17. Deut. 31. 2
q 1 Ri. 5. 2, &c.
2 no, *Hiram, 1 Ri. 5. 1.*
r 1 Each. 14. 1
s Gnà. 23. 7. Eabh. 4. 12
t Ecs. 30. 7
u Ecs. 25. 30. Lebh. 24. 5-9

12 *Tha* gliocas agus eòlas air an tabh-
airt duit[a], agus bheir mise dhuit beartas[b],
agus maoin, agus cliù, air chor as nach
robh a' leithid aig na rìghrean[c] a *bha*
romhad, agus a'd' dhéigh nach bi a'
leithid.
13 Agus thàinig Solamh o'n àit àrd a
*bha* ann an Gibeon gu Ierusalem, o làthair
pàilliuin a' choimhthionail, agus rìghich
e os ceann Israeil.
14 Agus chruinnich Solamh carbadan[g]
agus marc-shluagh: agus bha mìle agus
ceithir cheud carbad aige, agus dà mhìle
dheug marcach; agus chuir e iad ann am
bailtibh nan carbad, agus maille ris an
rìgh ann an Ierusalem.
15 Agus thug an rìgh air airgiod agus
air òr *a bhi* ann an Ierusalem mar na
clachan[k], agus air na crannaibh seudair
thug e *bhi* mar na croinn shicomoir a *tha*
anns an t-srath, air lìonmhoireachd.
16 Agus thugadh eich do Sholamh a
mach as an Eiphit, agus snàth-lìn: ghabh
ceannaichean an rìgh an snàth-lìn air
luach.
17 Agus thàinig iad a nìos, agus thug
iad a mach as an Eiphit carbad air shè
ceud *secel* airgid, agus each air cheud
agus leth-cheud: agus mar sin do uile
rìghribh nan Hiteach, agus do rìghribh
Shiria, le 'n làimh-san thugadh a mach
iad.

## CAIB. II.

*1 Aireamh an luchd-oibre chum tigh Dhé a thogail. 3 Chuir Solamh fios a dh'ionnsuidh Huraim air son duine teòm air oibreachadh ann an òr; agus air son fiodha. 11 Freagradh càirdeil Huraim.*

AGUS shonraich Solamh tigh a thog-
ail do ainm an Tighearn', agus tigh
d'a rìoghachd.
2 Agus chuir Solamh a mach deich agus
tri fichead mìle fear-iomchair eallach,
agus ceithir fichead mìle fear-gearraidh
anns a' bheinn, agus tri mìle agus sè ceud
a shealltuinn thairis orra.
3 Agus chuir Solamh[q] *teachdaire* gu
Huram[2] rìgh Thiruis, ag ràdh, Mar a
rinn thu ri Daibhidh m'athair[r], agus a
chuir thu d'a ionnsuidh craobhan seudair
a thogail tighe dha gu còmhnuidh a
ghabhail ann, *dean riumsa*:
4 Feuch, *tha* mi gu tigh a thogail do
ainm an Tighearna mo Dhé, chum *a*
choisrigeadh dha, gu tùis chùbhraidh a
losgadh 'n a fhianuis[t], agus air son an
arain thaisbeanta[u] bhith-bhuain, agus air

son ìobairtean-loisgte[a] air maduinn agus
air feasgar, air na sàbaidibh, agus air na
gealaichibh nomha, agus air àrd fhéillibh
an Tighearn' ar Dé: gu bràth *tha* so
*ceangailte* air Israel.
5 Agus *bithidh* an tigh a thogas mise
mòr: oir *is* mòr ar Dia-ne os ceann nan
uile dhiathan[b].
6 Ach cò is urrainn tigh a thogail
dha[d], 'n uair nach cum na nèamha[e], no
nèamha nan nèamh e? Agus cò mise gu-n
togainn dha tigh, ach a mhàin a losgadh
ìobairtean 'n a fhianuis?
7 A nis ma ta cuir a m'ionnsuidh
duine, teòm air oibreachadh ann an òr,
agus ann an airgiod, agus ann an umha,
agus ann an iarunn, agus ann an corcur,
agus ann an dearg, agus ann an gorm,
agus a tha eòlach air gearradh gu grinn
maille ris na daoinibh ealanta a *tha* maille
rium-sa ann an Iudah, agus ann an Ieru-
salem, a sholair Daibhidh m'athair[g].
8 Cuir a m'ionnsuidh mar an ceudna
craobhan seudair, craobhan giuthais,
agus craobhan alguim o Lebanon: oir
tha fhios agam gu bheil do sheirbhisich
eòlach air fiodh a ghearradh ann an
Lebanon: agus, feuch, *bithidh* mo sheirbh-
isich-sa maille ri d' sheirbhisich-sa,
9 Eadhon a dheasachadh dhomh fiodha
ann am pailteas; oir *bithidh* an tigh a
tha mise gus a thogail mòr agus iongant-
ach.
10 Agus, feuch, bheir mi do d' sheirbh-
isich, na gearradairean a ghearras fiodh,
fichead mìle tomhas de chruithneachd
buailte, agus fichead mìle tomhas eorna,
agus fichead mìle bat fìona, agus fichead
mìle bat olaidh.
11 Agus fhreagair Huram rìgh Thiruis
ann an sgrìobhadh, a chuir e dh'ionnsuidh
Sholaimh, A chionn gu bheil gràdh aig
an Tighearna d'a shluagh[m], rinn e thusa
a'd' rìgh os an ceann.
12 Thubhairt Huram mar an ceudna,
Beannaichte *gu robh* an Tighearna Dia
Israeil a rinn nèamh agus talamh[n], a
thug do Dhaibhidh an rìgh mac glic, aig
am bheil eòlas agus tuigse, a thogadh tigh
do'n Tighearn', agus tigh d'a rìoghachd.
13 Agus a nis chuir mi a d'ionnsuidh
duine eòlach, aig am bheil tuigse, *a bha*
aig Huram m'athair;
14 Mac mnatha de nigheanaibh Dhain[p],
agus 'athair 'n a dhuine o Thirus, teòm
air oibreachadh ann an òr, agus ann an
airgiod, ann an umha, ann an iarunn,
ann an cloich, agus ann am fiodh, ann
an corcur, ann an gorm, agus ann an
anart grinn, agus ann an dearg; agus
air gearradh gach gnè gearraidh, agus
air dealbhadh gach ni innleachdaich a
chuirear fa 'chomhair, maille ri d' dhaoin-
ibh ealanta-sa, agus daoinibh ealanta mo
thighearna Dhaibhidh d'athar.
15 A nis air an aobhar sin an cruith-
neachd, agus an t-eorna, an oladh, agus

R.C. 1015.

[a] Air. 28. 3, &c.
[1] *Iapho, Ios. 19. 46.*
[b] Salm 135. 5; 1 Tim. 6. 15
[c] caib. 8. 7, 8; 1 Ri. 9. 20, 21
[d] Isa. 66. 1, 2
[e] caib. 6. 18
[f] 1 Each. 22. 2
[g] 1 Each. 22. 15
[h] 1 Ri. 6. 1, &c.
[i] Gen. 22. 2, 14
[j] 1 Each. 21. 18
[2] no, *Araunah, 2 Sam. 24. 18.*
[k] 1 Each. 28. 11
[l] Eoin 10. 23; Gnio. 3. 11; 5. 12
[m] 1 Ri. 10. 9; Salm 72. 17
[n] Salm 33. 6; Ier. 10. 10, 11; Gnio. 14. 15; Tais. 10. 6
[3] *luach-mhor.*
[o] 1 Each. 29. 2, 8; Isa. 54. 11, 12; Tais. 21. 18-21
[p] 1 Ri. 7. 13, 14
[q] Eabh. 9. 3-9

am fìon, air an do labhair mo thighearn',
cuireadh e *iad* a dh'ionnsuidh a sheirbh-
iseach:
16 Agus gearraidh sinne fiodh á Le-
banon, a réir gach feum a bhitheas
agad; agus bheir sinn a d'ionnsuidh e 'n
a ràthaibh air muir gu Iopa[1]; agus bheir
thusa suas e gu Ierusalem.
17 Agus ghabh Solamh[c] àireamh nan
coigreach uile a *bha* ann an tìr Israeil, an
déigh an àireimh leis an d'rinn Daibhidh
'athair an àireamh[f]; agus fhuaradh ann
diubh ceud agus leth-cheud mìle agus tri
mìle agus sè ceud.
18 Agus rinn e tri fichead agus deich
mìle dhiubh 'n an luchd-iomchair eallach,
agus ceithir fichead mìle 'n an gearrad-
airibh anns an t-sliabh, agus tri mìle agus
sè ceud 'n an luchd-amhairc thairis a
thoirt air an t-sluagh obair a dheanamh.

## CAIB. III.

1 *An t-àit agus an t-àm 's an do thòisich Solamh air togail an teampuill.* 3 *Tomhas agus uidheam an teampuill.* 8 *Tomhas an tighe ro naoimh.* 14 *Am brat,* 15 *agus na puist.*

AGUS thòisich Solamh air togail tighe
an Tighearn'[h] ann an Ierusalem air
sliabh Mhoriah[i], far an d'fhoillsicheadh
an Tighearna do Dhaibhidh 'athair[j], anns
an àit a dh'ulluich Daibhidh ann an
urlar-bualaidh Ornain[2] an Iebusaich.
2 Agus thòisich e air togail air an dara
mìos, anns a' cheathramh bliadhna d'a
rìoghachadh.
3 Agus *is* iad so na nithe a shuidhich-
eadh le Solamh chum tigh Dhé a thogail[k]:
am fad ann an làmhan-coille, a réir a'
cheud tomhais, tri fichead làmh-choille,
agus an leud fichead làmh-choille.
4 Agus an sgàth-thigh[l] a *bha* air beul-
aobh *an tighe*, fichead làmh-choille 'fhad,
a réir leoid an tighe, agus ceud agus
fichead *làmh-choille* 'àirde: agus chòmh-
daich e thairis e air an taobh a stigh le
òr fìor-ghlan.
5 Agus an tigh mòr chòmhdaich e le
fiodh giuthais, agus chòmhdaich e thairis
e le òr fìor-ghlan, agus thug e air
craobhan-pailme éirigh suas air, agus
slabhraidhean.
6 Agus sgeadaich e an tigh le clachaibh
[3] uasal[o] air sgàth sgéimhe; agus *b'e* an
t-òr òr Pharbhaim.
7 Agus chòmhdaich e thairis an tigh,
na sailthean, na puist, agus a bhallachan,
agus a dhorsan, le òr; agus ghearr e
ceruban air na ballachaibh.
8 Agus rinn e an tigh a's ro naoimhe[q]:
'fhad a réir leoid an tighe, fichead làmh-
choille, agus a leud fichead làmh-choille:
agus chòmhdaich e thairis e le òr fìor-
ghlan, *a thàinig* gu sè ceud tàlann.
9 Agus *b'e* cothrom nan tairngean leth-
cheud secel òir: agus chòmhdaich e
thairis na seòmraichean uachdarach le òr.
10 Agus anns an tigh ro naomh rinn e

dà cherub a dh'obair sho-ghluasaid, agus
chòmhdaich e thairis le òr iad.
11 Agus *bha* sgiathan nan cerub fich-
ead làmh-choille air fad : aon sgiath cùig
làmhan-coille, a' ruigheachd gu balla an
tighe ; agus an sgiath eile cùig làmhan-
coille, a' ruigheachd gu sgiath a' cheruib
eile :
12 Agus sgiath a' cheruib eile cùig
làmhan-coille, a' ruigheachd gu balla an
tighe ; agus an sgiath eile cùig làmhan-
coille, tàthta ri sgiath a' cheruib eile.
13 Sgaoil sgiathan nan cerub sin iad
féin a mach fichead làmh-choille : agus
sheas iad air an cosaibh, agus an aghaidh-
ean ris an taobh a stigh.
14 Agus rinn e am brat[d] *de* ghorm,
agus *de* chorcur, agus *de* dhearg, agus *a
dh'*anart grinn, agus dh'oibrich e ceruban
air.
15 Agus rinn e air beulaobh an tighe
dà phost[e] cùig làmhan-coille deug 'ar
fhichead air àirde, agus an ceann a *bha*
air mullach gach aoin diubh cùig làmhan-
coille.
16 Agus rinn e slabhraidhean, *mar*
anns a' ghuth-àit, agus chuir e *iad* air
mullach nam post; agus rinn e ceud
pomgranat, agus chuir e *iad* air na slabh-
raidhibh.
17 Agus chuir e suas na puist air beul-
aobh an teampuill, aon air an làimh
dheis, agus aon air an làimh chlì. Agus
thug e Iachin[1] mar ainm air a' *phost* air
an làimh dheis, agus Boas[2] mar ainm air
a' *phost* air an làimh chlì.

## CAIB. IV.

1 *An altair umha.* 2 *A' mhuir leaghta.* 6 *Na
soithichean-ionnlaid,* 7 *na coinnleirean,* 8
*agus na bùird.* 19 *An t-uidheam a rinneadh
a dh'òr.*

AGUS rinn e altair[h] umha : fichead
làmh-choille a fad, agus fichead
làmh-choille a leud, agus deich làmhan-
coille a h-àirde.
2 Agus rinn e muir leaghta[i], deich
làmhan-coille o bhile gu bile, cruinn
mu'n cuairt, agus cùig làmhan-coille a
h-àirde ; agus chuairtich snàthainn dheich
làmhan-coille 'ar fhichead i mu'n cuairt.
3 Agus foipe *bha* coslas dhamh, a
chuairtich i mu'n cuairt, deich anns an
làmh-choille a' dol mu thimchioll na
mara mu'n cuairt. Thilgeadh dà shreath
dhamh an uair a thilgeadh i féin.
4 Sheas i air dà dhamh dheug, tri ag
amharc gu tuath, agus tri ag amharc an
iar, agus tri ag amharc gu deas, agus tri
ag amharc an ear : agus *chuireadh* a'
mhuir orra gu h-àrd, agus *bha* a' chuid-
dheiridh dhiubh uile a stigh.
5 Agus *bha* leud boise air tiuighead
innte, agus *bha* a bile air a dheanamh
mar bhile copain, le blàthaibh lili : ghabh
i agus chum i tri mìle bat.
6 Agus rinn e deich soithichean-ionn-

R.C. 1015.

[a] Eabh. 9. 23
[b] Ecs. 25. 31-40
1 Each. 28. 12-19
Eabh. 8. 5
[c] 1 Ri. 6. 36
[d] Ecs. 26. 31
[e] 1 Ri. 7. 15-21
Ier. 52. 20, 21
[1] 's e sin, *daingnichidh e.*
[2] 's e sin, *annsan tha neart.*
[f] 1 Ri. 7. 27, 43
[g] 1 Ri. 7. 14, 45
[h] Ecs. 27. 1, 2
2 Ri. 16. 14
Ese. 43. 13-17
[i] 1 Ri. 7. 23, &c.
[j] Ecs. 25. 30
[k] Ecs. 27. 20, 21
[l] Ecs. 25. 31, &c.

laid, agus chuir e cùig dhiubh air an
làimh dheis, agus cùig air an làimh chlì,
a dh'ionnlad annta : nithe na h-ìobairt-
loisgte nigh iad annta[a]; ach *bha* a' mhuir
air son nan sagart, a dh'ionnlad innte.
7 Agus rinn e deich coinnleirean òir, a
réir an cumaidh[b], agus chuir e *iad* anns
an teampull, cùig air an làimh dheis,
agus cùig air an làimh chlì.
8 Agus rinn e deich bùird, agus chuir
e *iad* anns an teampull, cùig air an làimh
dheis, agus cùig air an làimh chlì : agus
rinn e ceud cuach òir.
9 Agus rinn e cùirt nan sagart[c], agus
a' chùirt mhòr, agus dorsan air son na
cùirte, agus chòmhdaich e an dorsan
thairis le umha.
10 Agus chuir e a' mhuir air an taobh
deas de'n cheann an ear, fa chomhair na
h-àirde deas.
11 Agus rinn Huram na h-aighnean,
agus na sluasaidean, agus na cuachan ;
agus chuir Huram crìoch air deanamh na
h-oibre a rinn e do rìgh Solamh ann an
tigh Dhé :
12 *Eadhon* an dà phost, agus na cuairt-
ean, agus na cinn *a bh'*air mullach an dà
phuist, agus an dà lìon-obair a chòmh-
dachadh dà chuairt nan ceann a *bh'*air
mullach nam post :
13 Agus ceithir cheud pomgranat do'n
dà lìon-obair ; dà shreath phomgranat
do gach lìon-obair, a chòmhdachadh dà
chuairt nan ceann, a *bh'*air na puist.
14 Agus rinn e buinn[f], agus rinn e
soithichean-ionnlaid air na buinn :
15 Aon mhuir, agus dà dhamh dheug
foipe :
16 Agus na h-aighnean, agus na
sluasaidean, agus na greimichean feòla,
agus an uidheam uile, rinn Huram[g] do
rìgh Solamh ann an tigh an Tighearna a
dh'umha liobhta.
17 Ann an còmhnard Iordain thilg an
rìgh iad, anns an talamh chreadha eadar
Sucot agus Seredatah.
18 Agus rinn Solamh an t-uidheam so
uile ann am mòr-phailteas ; oir cha robh
e comasach cudthrom an umha fhaghail a
mach.
19 Agus rinn Solamh an t-uidheam uile
a *bhuineadh do* thigh Dhé, agus an altair
òir, agus na bùird air *an robh* aran na
fianuis[j] ;
20 Agus na coinnleirean maille r'an
lòchranaibh, chum gu-n loisgeadh iad a
réir a'ghnàtha[k] air beulaobh a'ghuth-àite,
a dh'òr fìor-ghlan ;
21 Agus na blàthan[l], agus na lòchrain,
agus na clobhachan, a dh'òr, eadhon de'n
òr a bu ghloine ;
22 Agus na smàladairean, agus na
cuachan, agus na spàinean, agus na
tùiseirean, a dh'òr fìor-ghlan :
23 Agus dol a steach an tighe, a dhorsan
a b'fhaide a stigh aig an ionad ro naomh,
agus dorsan tighe an teampuill, a dh'òr.

## CAIB. V.

*1 Thug Solamh na nithe naomhaichte a stigh do'n teampull. 2 Thug na Lebhithich a nìos an àirc á baile Dhaibhidh. 11 'N uair bha na Lebhithich, a' moladh Dhé lìonadh an teampull le neul.*

AGUS chrìochnaicheadh an obair uile[c]
a rinn Solamh air son tighe an
Tighearn' : agus thug Solamh a stigh
nithe naomhaichte Dhaibhidh 'athar[d]:
an t-airgiod, agus an t-òr, agus na h-inn-
ealan uile, chuir e am measg ionmhasan
tighe Dhé.
2 An sin chruinnich Solamh seanairean
Israeil[f], agus cinn nan treubh uile,
ceannardan aithriche chloinn Israeil, gu
Ierusalem, chum gu-n tugadh iad a nìos
àirc coimhcheangail an Tighearn'[h] á baile
Dhaibhidh[i], a's e Sion[j].
3 Agus chruinnich fir Israeil uile iad
féin a dh'ionnsuidh an rìgh air an fhéill[k],
[ann am mìos Etanim,] *is* e sin an seachd-
amh mìos.
4 Agus thàinig uile sheanairean Israeil;
agus thog na Lebhithich an àirc.
5 Agus thug iad suas an àirc, agus
pàilliun a' choimhthionail, agus na soith-
ichean naomha uile a *bha* 's a' phàilliun :
thug na sagairt *agus* na Lebhithich iad
sin suas.
6 Agus dh'ìobair rìgh Solamh, agus
coimhthional Israeil uile a chruinnich
d'a ionnsuidh roimh an àirc, caoraich agus
crodh, nach robh e'n comas àireamh no
mheas, a thaobh lìonmhoireachd.
7 Agus thug na sagairt a steach àirc
coimhcheangail an Tighearna[p] d'a h-àite
féin, do ghuth-àit an tighe, do'n ionad a's
ro naoimhe, *eadhon* fo sgiathaibh nan
cerub[r]:
8 Oir sgaoil na ceruban a mach *an*
sgiathan os ceann àite na h-àirce, agus
chòmhdaich na ceruban an àirc agus a
lunnan gu h-àrd[t].
9 Agus tharruing iad a mach na lunnan,
air chor as gu-m faicteadh cinn nan lunn
o'n àirc fa chomhair a' ghuth-àite ; ach
cha-n fhaicteadh a mach iad : agus tha
iad an sin gus an là 'n diugh.
10 Cha *robh* ni air bith anns an àirc
ach an dà chlàr a chuir Maois *an sin*
ann an Horeb[w], an uair a rinn an Tigh-
earna *coimhcheangal* ri cloinn Israeil, aig
teachd a mach dhoibh as an Eiphit.
11 Agus an uair a thàinig na sagairt a
mach as an *ionad* naomh ; (oir naomhaich-
eadh na sagairt uile a *bha* làthair : cha
robh iad a' feitheamh *'s an àm sin* a réir
an roinnean[x]:
12 An sin *bha* na Lebhithich[y], an luchd-
seinn, agus iad uile de *chloinn* Asaiph, He-
main, agus Iedutuin, maille r'am macaibh
agus am bràithribh, air dhoibh a bhi air
an sgeadachadh ann an lìon-eudach geal,
le ciombalaibh, agus le saltairibh, agus le
clàrsaichibh, 'n an seasamh aig a' cheann
an ear de'n altair, agus maille riu ceud
agus fichead sagart a' deanamh fuaim le
trompaidibh[a];)
13 Agus bha iad mar aon a' deanamh
fuaim le trompaidibh, agus a' seinn, a
thoirt air aon ghuth[b] a bhi air a chluinn-
tinn a mholadh agus a thoirt buidheachais
do an Tighearn'. Ach an uair a thog iad
suas *an* guth leis na trompaidibh, agus
na ciombalaibh, agus na h-innealaibh
ciuil, agus a bha iad a' moladh an Tigh-
earn', a chionn gu *bheil* e maith[c], a chionn
gu *mair* a thròcair gu bràth ; an sin
lìonadh an tigh le neul, tigh an Tigh-
earna.
14 Agus cha b'urrainn na sagairt seas-
amh a fhrithealadh air sgàth an neoil :
oir lìon glòir an Tighearna tigh Dhé[g].

B.C. 1005.

[a] 1 Each. 15. 24. Salm 68. 25
[b] Tais. 5. 8-14
[c] 1 Ri. 7. 51
[d] 1 Each. 22. 14
[e] 1 Each. 16. 34-41. Salm cxxxvi.
[f] 1 Ri. 8. 1, &c.
[g] caib. 7. 2. Ecs. 40. 35. Ese. 10. 4. Tais. 15. 8
[h] Air. 10. 33, 36
[i] 2 Sam. 6. 12
[j] Salm 2. 6. 87. 2. 132. 13-17
[k] caib. 7. 8-10
[l] 1 Ri. 8. 12, &c.
[m] Lebh. 16. 2. Salm 18. 11. Nah. 1. 3. Eabh. 12. 18
[n] Air. 6. 23-27
[o] Neh. 8. 5
[p] Salm 132. 8
[q] Luc. 1. 68-70
[r] Ecs. 37. 7-9. Eabh. 9. 4, 5
[s] Deut. 12. 5, 11
[t] Ecs. 37. 3-5
[u] caib. 12. 13
[v] 1 Each. 28. 4
[w] Deut. 10. 2-5
[x] caib. 35. 4
[y] 1 Each. 25. 1
[z] 1 Each. 29. 23
[a] 1 Each. 17. 11
[b] caib. 5. 7, 10

## CAIB. VI.

*3 Bheannaich Solamh an sluagh, agus mhol e Dia. 14 Urnuigh agus athchuinge Sholaimh 'n uair a choisrig e an teampull. 19 Ghuidh e gu-n tugadh Dia éisdeachd d'a urnuigh, agus gu-m bitheadh a làthaireachd maille ris a ghnàth.*

AN sin thubhairt Solamh[l], Thubhairt
an Tighearna gu-n gabhadh e
còmhnuidh ann an dorchadas tiugh[m].
2 Ach thog mise tigh-còmhnuidh dhuit,
agus àite chum thu dh'fhantuinn ann gu
bràth.
3 Agus thionndaidh an rìgh 'aghaidh,
agus bheannaich[n] e uile choimhthional
Israeil, (agus uile choimhthional Israeil
'n an seasamh[o],)
4 Agus thubhairt e, Gu ma beannaichte
an Tighearna Dia Israeil, a choimhlion le
a làimh[q] na labhair e le 'bheul ri m'athair
Daibhidh, ag ràdh,
5 O'n là air an d' thug mi mo shluagh
a mach á tìr na h-Eiphit, cha do thagh
mi baile sam bith á uile threubhan Israeil
a thogail tighe, chum gu-m bitheadh
m'ainm an sin[s], agus cha do thagh mi
duine sam bith gu bhi 'n a uachdaran os
ceann mo shluaigh Israeil.
6 Ach *a nis* thagh mi Ierusalem[u], a
chum gu-m bitheadh m'ainm an sin ;
agus thagh mi Daibhidh[v] gu bhi os ceann
mo shluaigh Israeil.
7 Agus bha e ann an cridhe Dhaibhidh
m'athar tigh a thogail do ainm an Tigh-
earna Dhé Israeil.
8 Agus thubhairt an Tighearna ri
Daibhidh m'athair, A chionn gu-n robh
e ann ad chridhe tigh a thogail do
m'ainm-sa, is maith a rinn thu gu-n robh
e ann ad chridhe :
9 Gidheadh, cha tog thusa an tigh, ach
do mhac a thig a mach as do leasraibh,
togaidh esan an tigh do m'ainm-sa.
10 Agus choimhlion an Tighearn' fhocal
a labhair e, agus dh'éirich mise suas 'an
àite Dhaibhidh m'athar, agus tha mi a'm'
shuidhe air rìgh-chaithir Israeil[z], mar a
labhair an Tighearn'[a], agus thog mi an
tigh do ainm an Tighearna Dhé Israeil :
11 Agus shuidhich mi an sin an àirc[b],

annsam bheil coimhcheangal an Tighearn',
a rinn e ri cloinn Israeil.
12 Agus sheas e roimh altair an Tigh-
earn'[a], an làthair uile choimhthionail
Israeil, agus sgaoil e mach a làmhan,
13 (Oir rinn Solamh bonn umha, agus
chuir se e ann am meadhon na cùirte, cùig
làmhan-coille air fad, agus cùig làmhan-
coille air leud, agus tri làmhan-coille air
àirde; agus sheas e air[c], agus leig se e
féin air a ghlùinibh an làthair coimh-
thionail Israeil uile, agus sgaoil e mach a
làmhan gu nèamh,)
14 Agus thubhairt e, A Thighearna Dhé
Israeil, cha-*n 'eil* Dia ann cosmhuil riutsa
anns na nèamhan[d], no air an talamh, a
chumas coimhcheangal[e] agus tròcair ri d'
sheirbhisich, a ghluaiseas a'd' fhianuis le
'n uile chridhe:
15 A chum ri d'òglach Daibhidh
m'athair an ni a labhair thu ris[f]; oir
labhair thu le *d'* bheul, agus le d' làimh
choimhlion thu[g], mar air an là 'n diugh.
16 A nis uime sin, a Thighearna Dhé
Israeil, cum ri d'òglach Daibhidh m'athair
*an ni* a labhair thu ris[i], ag ràdh, Cha bhi
duine 'dhìth ort a'm' fhianuis-sa, a shuidh-
eas air rìgh-chaithir Israeil, ma choimhid-
eas a mhàin do chlann an slighe[k], a'
gluasad ann am lagh, mar a ghluais thusa
a'm' fhianuis.
17 Agus a nis, a Thighearna Dhé
Israeil, daingnichear d'fhocal a labhair
thu ri d'òglach Daibhidh.
18 Ach an gabh Dia d'a rìreadh còmh-
nuidh maille ri daoinibh air an talamh[n]?
feuch, cha chum na nèamhan agus nèamha
nan nèamh thusa[p]; cia is ro lugha na sin
an tigh so a thog mise?
19 Gidheadh, amhairc air urnuigh do
sheirbhisich, agus air 'athchuinge, a
Thighearna mo Dhia, a dh'éisdeachd ris
a' ghlaodh agus ris an urnuigh, a *tha* do
sheirbhiseach a' deanamh a' d'fhianuis;
20 A chum gu-m bi do shùilean fosgailte
ris an tigh so a dh'oidhche agus a là,
*eadhon* ris an àite mu'n dubhairt thu gu-n
cuireadh tu d'ainm an sin, a dh'éisdeachd
ris an urnuigh a ni do sheirbhiseach a
dh'ionnsuidh an àite so.
21 Eisd air an aobhar sin ri ath-
chuinge do sheirbhisich, agus do shluaigh
Israeil, an uair a ni iad urnuigh dh'ionn-
suidh an àite so; agus éisd thusa o d'àite-
còmhnuidh[s], o na nèamhan; agus an
uair a dh'éisdeas tu, maith *dhoibh.*
22 Ma pheacaicheas duine an aghaidh
a choimhearsnaich, agus ma dh'iarras e
mionnan air, a' toirt air mionnachadh,
agus gu-n tig na mionnan an làthair
d'altarach anns an tigh so;
23 An sin éisd thusa o na nèamhan,
agus dean, agus thoir breth air do sheirbh-
isich, ag iocadh do'n aingidh[v], a' toirt a
shlighe air a cheann féin; agus a' fìrean-
achadh an fhìrein, a' tabhairt da a réir
'fhìreantachd.

R.C. 1004.

[a] 1 Ri. 8. 22, &c.
[b] Salm 106. 40-47
[c] Neh. 8. 4
[d] Ecs. 15. 11 Dent. 4. 39 7. 9
[e] Neh. 1. 5 Dan. 9. 4
[f] 1 Each. 22. 9
[g] rann 4
[h] Ier. 5. 24 Ese. 34. 26 Hos. 2. 21, 22
[i] 2 Sam. 7. 12-16 1 Ri. 2. 4 6. 12
[j] caib. 20. 5-13
[k] Salm 132. 12
[l] Ioel 1. 4, 11 2. 25
[m] caib. 32. 24 Seum. 5. 13
[n] Ecs. 29. 45, 46 Salm 68. 18
[o] Salm 32. 2-6 142. 1, 2
[p] caib. 2. 6 Isa. 66. 1 Gnio. 7. 49
[q] Salm 62. 12
[r] Isa. 56. 3, 6, 7 Eoin 10. 16 Gnio. 8. 27-39 Eph. 2. 12, 13
[s] caib. 30. 27
[t] Salm 46. 10
[u] Ier. 10. 7
[v] 2 Ri. 9. 26 Salm 10. 14 Ier. 28. 16, 17 51. 56
[w] caib. 14. 11, 12 20. 4, &c.

24 Agus ma bhuailear do shluagh
Israel an làthair an nàmhaid, a chionn
gu-n do pheacaich iad a'd' aghaidh, agus
ma philleas iad agus gu-n aidich iad
d'ainm, agus gu-n dean iad urnuigh,
agus gu-n guidh iad a'd' làthair anns an
tigh so;
25 An sin éisd thusa o na nèamhan[b],
agus maith peacadh do shluaigh Israeil,
agus thoir a rìs iad do'n fhearann a thug
thu dhoibh féin agus d'an aithrichibh.
26 An uair a dhruidear na nèamhan,
agus nach bi uisge ann, a chionn gu-n do
pheacaich iad a'd' aghaidh-sa, agus a ni
iad urnuigh a dh'ionnsuidh an àite so,
agus a dh'aidicheas iad d'ainm, agus a
dh'iompaichear iad o'm peacadh, an uair
a chuireas tu fo àmhghar iad;
27 An sin éisd thusa o na nèamhan,
agus maith peacadh do sheirbhiseach,
agus do shluaigh Israeil, a chum gu-n
teagaisg thu dhoibh an t-slighe mhaith
air an còir dhoibh gluasad, agus gu-n
cuir thu uisge air an fhearann[h] a thug
thu do d' shluagh mar oighreachd.
28 An uair a bhitheas gorta anns an
tìr[j], an uair a bhitheas plàigh ann, an
uair a bhitheas seargadh ann, no fuar-
dhealt, locust[l], no burruis; an uair a
theannaicheas a nàmhaid e ann an tìr a
bhailte, ciod air bith plàigh[m], agus ciod
air bith euslaint *a bhitheas ann*;
29 Ge b'e urnuigh, ge b'e athchuinge a
chuirear suas le duine sam bith, no le d'
shluagh Israel uile, an uair a bhitheas fios
aig gach aon air a phlàigh féin[o], agus
a dhoilgheas féin, agus a sgaoileas e
mach a làmhan a dh'ionnsuidh an tighe
so;
30 An sin éisd thusa o na nèamhan, o
d'àite-còmhnuidh, agus maith, agus thoir
do gach duine a réir a shlighean uile[q], a
tha fios agad air a chridhe; (oir is ann
agadsa, agadsa mhàin a tha fios air cridh-
eachaibh chloinn nan daoine;)
31 A chum gu-m bi eagal orra romhad-
sa, a ghluasad ann ad shlighibh ré an
làithean uile a bhitheas iad beò anns an
tìr a thug thu d'ar n-aithrichibh.
32 Os bàrr, a 'thaobh a' choigrich[r],
nach 'eil de d' shluagh Israel, ach a thig
á tìr chéin air sgàth do mhòr-ainme-sa,
agus do làimhe làidir, agus do ghairdein
sìnte mach, agus a thig agus a ni urnuigh
anns an tigh so;
33 An sin éisd thusa o na nèamhan, o
d'àite-còmhnuidh, agus dean a réir nan
uile *nithe* mu'n glaodh an coigreach riut;
a chum gu-m bi eòlas aig uile shlòigh na
talmhainn air d'ainm[t], agus gu-m bi eagal
orra romhad[u], mar *tha air* do shluagh
Israel, agus gu-m bi fios aca gu-n goirear
d'ainm-sa air an tigh so a thog mise.
34 An uair a théid do shluagh a mach
a chogadh[w] an aghaidh an naimhdean air
an t-slighe air an cuir thu iad, agus a ni
iad urnuigh riut a làimh a' bhaile so a

ròghnaich thusa, agus an tighe a thog mise do d'ainm ;

35 An sin éisd thusa o na nèamhan ri'n urnuigh agus ri'n athchuinge, agus cum ceartas riu[b].

36 An uair a pheacaicheas iad a'd' aghaidh, (oir cha-*n 'eil* duine ann nach peacaich[c],) agus a lasas d'fhearg 'n an aghaidh, agus a bheir thu thairis iad d' *an* naimhdibh, agus a bheir iad leo 'n am braighdibh iad do thìr am fad no am fagus ;

37 Gidheadh *ma* thig iad gu inntinn cheirt anns an tìr d'an d' thugadh 'n am braighdibh iad, agus *ma* dh'iompaichear iad, agus *ma* ni iad urnuigh riut ann an tìr am braighdeanais, ag ràdh, Pheacaich sinn, rinn sinn gu h-eucorach, agus rinn sinn gu h-aingidh ;

38 Ma philleas iad a d' ionnsuidh-sa le'n uile chridhe[f], agus le'n uile anam, ann an tìr am braighdeanais, d'an d'thugadh iad 'n am braighdibh, agus ma ni iad urnuigh a làimh an tìre féin a thug thu d'an aithrichibh, agus *a làimh* a' bhaile a ròghnaich thu[g], agus a làimh an tighe a thog mise do d'ainm ;

39 An sin éisd thusa o na nèamhan[h], o d'àite-còmhnuidh, r'an urnuigh agus r'an athchuinge, agus cum ceartas riu, agus maith do d' shluagh a pheacaich a'd' aghaidh.

40 A nis, mo Dhia, bitheadh, guidheam ort, do shùilean fosgailte, agus thugadh do chluasan an aire do urnuigh an àite so.

41 Ach a nis éirich thusa[j], a Thighearna Dhé, do d'àite-suaimhneis[k], thu féin, agus àirc do neirt. Bitheadh do shagairt, a Thighearna Dhé, air an sgeadachadh le slàinte, agus deanadh do naoimh gairdeachas ann am maitheas[l].

42 A Thighearna Dhé, na tionndaidh air falbh gnùis d'aoin ungta : cuimhnich tròcairean Dhaibhidh do sheirbhisich[m].

## CAIB. VII.

1 *Lìon glòir an Tighearn' an teampull.* 4 *Choisrig Solamh agus clann Israeil tigh Dhé,* 10 *agus an sin phill an sluagh d'am bùthaibh, aoibhinn agus subhach 'n an cridhe.* 12 *Dh'fhoillsich Dia e féin a rìs do Sholamh, agus rinn e coimhcheangal ris.*

AGUS an uair a chuir Solamh crìoch air urnuigh a dheanamh[p], thàinig an teine a nuas o nèamh[q], agus loisg e suas an tabhartas-loisgte agus na h-ìobairtean ; agus lìon glòir an Tighearn'[s] an tigh.

2 Agus cha b'urrainn na sagairt dol a steach do thigh an Tighearn', a chionn gu-n do lìon glòir an Tighearna tigh an Tighearn'.

3 Agus an uair a chunnaic clann Israeil uile mar a thàinig an teine nuas, agus glòir an Tighearn', air an tigh, chrom siad iad féin le 'n aghaidhibh chum na talmhainn air an urlar, agus rinn iad aoradh, agus mhol iad an Tighearn', a chionn *gu bheil* e maith, gu *mair* a thròcair gu bràth[a].

4 An sin dh'ìobair an rìgh agus an sluagh uile ìobairtean 'am fianuis an Tighearn'.

5 Agus dh'ìobair rìgh Solamh mar ìobairt dà mhìle fichead damh, agus ceud agus fichead mìle caora : agus choisrig an rìgh agus an sluagh uile tigh Dhé.

6 Agus dh'fheith na sagairt air an dreuchd ; na Lebhithich[d] mar an ceudna le innealaibh-ciuil an Tighearn', a rinn Daibhidh an rìgh a mholadh an Tighearn', a chionn gu *mair* a thròcair gu bràth, an uair a bha Daibhidh a' cliùthachadh le 'n làimh-san : agus shéid na sagairt trompaidean rompa[e], agus sheas Israel uile.

7 Agus naomhaich Solamh meadhon na cùirte a *bha* fa chomhair tighe an Tighearn' : oir thug e suas an sin ìobairtean-loisgte, agus saill nan tabhartas-sìth, a chionn nach b'urrainn an altair umha a rinn Solamh na h-ìobairtean-loisgte, agus na tabhartais - bìdh, agus an t-saill, a ghabhail.

8 Agus chum Solamh anns an àm sin an fhéill seachd làithean, agus Israel uile maille ris, comhchruinneachadh ro mhòr, o dhol a stigh Hamait[i] gu ruig amhainn na h-Eiphit.

9 Agus air an ochdamh là chum iad àrd choimhthional ; oir chum iad coisrigeadh na h-altarach seachd làithean, agus an fhéill seachd làithean.

10 Agus air an treas là fichead de'n t-seachdamh mìos leig e an sluagh air falbh d'am bùthaibh, aoibhinn agus subhach 'n an cridhe air son a' mhaitheis a nochd an Tighearna do Dhaibhidh, agus do Sholamh, agus do Israel a shluagh.

11 Agus chrìochnaich Solamh tigh an Tighearn'[n], agus tigh an rìgh ; agus gach ni a thàinig ann an cridhe Sholaimh a dheanamh ann an tigh an Tighearn', agus 'n a thigh féin, shoirbhich leis 'n a dheanamh.

12 Agus dh'fhoillsich an Tighearn' e féin do Sholamh 's an oidhche, agus thubhairt e ris, Chuala mi d'urnuigh, agus thagh mi 'n t-àite so dhomh féin[o] air son tigh ìobairte.

13 Ma dhruideas mi na nèamhan[r], agus nach bi uisge ann, no ma dh'àithneas mi do na locuist am fearann itheadh suas, no ma chuireas mi plàigh am measg mo shluaigh ;

14 Ma dh'irioslaicheas mo shluagh, air an goirear m'ainm, iad féin[t], agus gu-n dean iad urnuigh[u], agus gu-n iarr iad mo ghnùis[v], agus gu-m pill iad o'n droch shlighibh[w], an sin cluinnidh mise o na nèamhan[x], agus maithidh mi am peacadh, agus leighisidh mi am fearann.

15 A nis bithidh mo shùilean fosgailte,

R.C. 1004.

[a] caib. 20. 21
1 Each. 16. 41
Salm 106. 17
136. 1
Eabh. 7. 24, 25
[b] Salm 9. 3, 4
[c] Ecl. 7. 20
Seum. 3. 2
1 Eoin 1. 8
[d] 1 Each. 15. 16
Salm 87. 7
[e] caib. 5. 12
[f] Ier. 29. 12-14
[g] Dan. 6. 10
[h] Dan. 9. 16-19
[i] Ios. 13. 3, 5
[j] Salm 132. 8, &c.
[k] 1 Each. 28. 2
Isa. 66. 1
[l] Neh. 9. 25
Salm 65. 4, 11
Sech. 9. 17
[m] Isa. 55. 3
[n] 1 Ri. 9. 1, &c.
[o] Deut. 12. 5
[p] 1 Ri. 8. 54, &c.
[q] Ecs. 29. 43
Lebh. 9. 24
Bre. 6. 21
1 Ri. 18. 38
1 Each. 21. 26
Mal. 3. 1, 2
[r] caib. 6. 26, 28
Salm 107. 34
[s] caib. 5. 13, 14
Ese. 10. 3, 4
[t] Seum. 4. 10
[u] Gnio. 9. 11
[v] Isa. 45. 19
Tuir. 3. 40, 41
[w] Isa. 59. 20
[x] caib. 6. 27, 30

agus bheir mo chluasan an aire do urnuigh
an àite so :
16 Oir a nis thagh mi agus naomhaich
mi an tigh so, chum gu-m bi m'ainm an
sin gu bràth ; agus bithidh mo shùilean
agus mo chridhe an sin gach là.
17 Agus ma ghluaiseas tusa ann am
fhianuis, mar a ghluais Daibhidh d'athair,
agus ma ni thu a réir gach *ni* a dh'àithn
mi dhuit, agus gu-n gléidh thu mo reachd-
an agus mo bhreitheanais :
18 An sin daingnichidh mise rìgh-
chaithir do rìoghachd, mar a rinn mi
coimhcheangal ri Daibhidh d'athair, ag
ràdh, Cha bhi duine 'dhìth ort gu bhi
'n a uachdaran ann an Israel.
19 Ach ma thionndaidheas sibh uam[d],
agus gu-n tréig sibh mo reachdan agus
m'àitheantan a chuir mi roimhibh, agus
gu-n téid sibh agus gu-n dean sibh seirbhis
do dhiathaibh eile, agus gu-n sleuchd sibh
dhoibh :
20 An sin spìonaidh mise sibh á m'fhear-
ann a thug mi dhuibh ; agus an tigh so
a naomhaich mi do m'ainm, tilgidh mi as
mo shealladh, agus ni mi e 'n a shamh-
ladh agus 'n a leth-fhocal am measg nan
uile chinneach.
21 Agus an tigh so a bha *co* àrd, bithidh
iongantas air gach neach a théid seachad
air, agus their e, C'ar son a rinn an Tigh-
earna mar so ris an tìr so[g], agus ris an
tigh so ?
22 Agus freagrar, A chionn gu-n do
thréig iad an Tighearna Dia an aithrich-
ean, a thug a mach iad á tìr na h-Eiphit,
agus gu-n do ghabh iad d'an ionnsuidh
diathan eile, agus gu-n do shleuchd iad
dhoibh, agus gu-n do rinn iad seirbhis
dhoibh ; uime sin thug e an t-olc so uile
orra.

## CAIB. VIII.

1 *Na bailtean a thog Solamh.* 7 *Rinneadh tràill-ean de na Canaanaich.* 11 *Thug Solamh suas nighean Pharaoh a dh'ionnsuidh a tighe féin.* 14 *Shuidhich e roinnean nan sagart, agus nan Lebhitheach.* 17 *Thug longa Sholaimh òr o Ophir.*

AGUS tharladh 'an ceann fhichead
bliadhna[m], anns an do thog Solamh
tigh an Tighearn' agus a thigh féin,
2 Na bailtean a thug Huram do Shol-
amh, gu-n do thog Solamh iad, agus thug
e air cloinn Israeil còmhnuidh a ghabhail
an sin.
3 Agus chaidh Solamh gu Hamat-
sobah[n], agus thug e buaidh air.
4 Agus thog e Tadmor anns an fhàsach,
agus na bailtean-ionmhais uile a thog e
ann an Hamat.
5 Mar an ceudna thog e Bet-horon[q]
uachdarach, agus Bet-horon ìochdarach,
bailte daingnichte, le ballachaibh, geat-
achaibh agus crannaibh :
6 Agus Baalat, agus na h-uile bhailtean-
ionmhais a bha aig Solamh, agus uile
bhailte nan carbad, agus bailtean a'

R.C. 992.

a Ecl. 2. 4, &c.
b 1 Ri. 7. 2
Dàn 4. 8
c Ios. 16. 10
17. 13
d Lebh. 26. 14, &c.
Deut. 28. 36
e 1 Ri. 9. 23
f 1 Ri. 3. 1
7. 8
g Ier. 22. 8, 9
h Eoin 10. 23
i Ecs. 29. 38
j Ecs. 23. 14
Deut. 16. 16
k 1 Each. xxiv., xxv.
l 1 Each. 9. 17
26. 1
m 1 Ri. 9. 10, &c.
n Air. 34. 8
2 Sam. 8. 3
o 1 Ri. 9. 26, 27
p Deut. 2. 8,
2 Ri. 14. 22, *Elat*
q Ios. 16. 3. 5
1 Each. 7. 24
r caib. 9. 10, 13
s Ecl. 2. 8

mharc-shluaigh, agus uile mhiann Sho-
laimh a mhiannaich e 'thogail ann an
Ierusalem[a], agus ann an Lebanon[b], agus
ann an uile thìr a thighearnais.
7 *A thaobh* an t-sluaigh uile a dh'fhàgadh
de na Hitich, agus *de* na h-Amoraich, agus
*de* na Peridsich, agus *de* na Hibhich, agus
*de* na h-Iebusaich, nach *robh* de Israel,
8 D'an cloinn a dh'fhàgadh 'n an déigh
anns an tìr, nach do sgrios clann Israeil,
dhiubhsan thog Solamh cìs[c] gus an là 'n
diugh.
9 Ach de chloinn Israeil cha d' rinn
Solamh tràill sam bith air son 'oibre ; oir
bha iad 'n am fir-chogaidh, agus 'n an
uachdarain, agus 'n an ceannardaibh
aige, agus 'n am fir-riaghlaidh a charbad
agus a mharc-shluaigh.
10 Agus *b'* iad so uachdarain an luchd-
dreuchd a *bha* aig rìgh Solamh, dà cheud
agus leth-cheud[e] a riaghail os ceann an
t-sluaigh.
11 Agus thug Solamh suas nighean
Pharaoh[f] á baile Dhaibhidh a dh'ionn-
suidh an tighe a thog e dhi : oir thubhairt
e, Cha ghabh mo bhean-sa còmhnuidh
ann an tigh Dhaibhidh rìgh Israeil ; oir
*is* naomh na *h-àitean* d'an d'thàinig àirc
an Tighearna steach.
12 An sin dh'ìobair Solamh ìobairtean-
loisgte do'n Tighearn', air altair an Tigh-
earn', a thog e fa chomhair an sgàth-
thighe[h] ;
13 A dhlighe féin air gach là[i], ag
ìobradh a réir àithne Mhaois, air na
sàbaidibh, agus air na gealaichibh nomha,
agus air na féillibh sonraichte, tri uairean
's a' bhliadhna[j], air féill an arain neo-
ghoirtichte, agus air féill nan seachduin,
agus air féill nam pàilliun.
14 Agus shuidhich e, a réir riaghailt
Dhaibhidh 'athar, roinnean nan sagart[k]
chum an seirbhis, agus na Lebhithich
chum an cùraim, a mholadh agus a
fhrithealadh 'am fianuis nan sagart, a réir
dlighe gach là ; agus na dorsairean[l] a réir
an roinnean aig gach geata : oir mar sin
dh'àithn Daibhidh òglach Dhé.
15 Agus cha do chlaon iad o àithne an
rìgh mu na sagairtibh agus na Lebhithich,
a thaobh ni air bith, no 'thaobh nan ion-
mhas.
16 Agus dheasaicheadh obair Sholaimh
uile gu ruig an là anns an do leagadh
bunait tighe an Tighearn', agus gus an
do chrìochnaicheadh e. *Mar sin* rinn-
eadh tigh an Tighearna gu h-iomlan.
17 An sin chaidh Solamh gu Esion-
geber[o], agus gu Elot[p], air taobh na mara
ann an tìr Edoim.
18 Agus chuir Huram[r] d'a ionnsuidh
le làimh a sheirbhiseach longa, agus
seirbhisich aig an robh eòlas na fairge ;
agus chaidh iad maille ri seirbhisich
Sholaimh gu Ophir, agus thug iad as a
sin ceithir cheud agus leth-cheud tàlann
òir[s], agus thug iad gu rìgh Solamh *iad*.

## CAIB. IX.

1 *Thàinig ban-righinn Sheba gu Ierusalem a dhearbhadh Sholaimh.* 3 *Ghabh i iongantas r'a ghliocas.* 13 *Cothrom an òir a thàinig dh'ionnsuidh Sholaimh ann an aon bhliadhna.* 17 *A rìgh-chaithir.* 20 *A shoithichean òil.* 29 *A bhàs.*

AGUS an uair a chuala ban-righinn Sheba[a] cliù Sholaimh, thàinig i a dhearbhadh Sholaimh le ceisdibh cruaidhe gu Ierusalem, le cuideachd ro mhòir, agus *le* càmhalaibh a' giùlan spìosraidh agus òir ann am pailteas, agus chlachan luachmhor: agus an uair a thàinig i dh'ionnsuidh Sholaimh, labhair i ris gach *ni* a bha 'n a cridhe.

2 Agus fhreagair Solamh dhi a ceisdean[d] uile; agus cha robh ni air bith 'am folach air Solamh nach d'innis e dhi.

3 Agus an uair a chunnaic ban-righinn Sheba gliocas Sholaimh, agus an tigh a thog e,

4 Agus biadh a bhùird, agus suidhe a sheirbhiseach, agus feitheamh a luchd-frithealaidh agus an trusgan, agus a ghillean-cupain agus an trusgan, agus a dhol-suas air an deachaidh e suas gu tigh an Tighearna; cha robh spiorad innte na's mò.

5 Agus thubhairt i ris an rìgh, *B*'fhìor an t-iomradh a chuala mi ann am thìr féin air do ghniomharaibh, agus air do ghliocas:

6 Gidheadh cha do chreid mi am briathra, gus an d' thàinig mi, agus gu-m faca mo shùilean; agus, feuch, cha d'innseadh dhomh leth meud do ghliocais[f]: chaidh thu thar an iomradh a chuala mi.

7 *Is* sona do dhaoine, agus *is* sona iad so do sheirbhisich, a sheasas a'd' fhianuis an còmhnuidh, agus a chluinneas do ghliocas.

8 Gu ma beannaichte an Tighearna do Dhia[g] a ghabh tlachd annad gu d' chur air a rìgh-chaithir, gu bhi ann ad rìgh air son an Tighearna do Dhé: a chionn gu-n do ghràdhaich do Dhia Israel, chum an daingneachadh gu bràth, uime sin rinn e thusa a'd' rìgh os an ceann, a dheanamh breitheanais[i] agus ceartais.

9 Agus thug i do'n rìgh ceud, agus fichead tàlann òir[j], agus ro mhòran de spìosraidh, agus clachan luachmhor: Agus cha robh riamh a' leithid so de spìosraidh[k], as a thug ban-righinn Sheba do rìgh Solamh.

10 Agus mar an ceudna thug seirbhisich Huraim, agus seirbhisich Sholaimh, a thug òr o Ophir[l], fiodh alguim[m] leo, agus clachan luachmhor.

11 Agus rinn an rìgh de'n fhiodh alguim staidhrichean do thigh an Tighearn', agus do thigh an rìgh, agus clàrsaichean[o] agus saltairean do'n luchd-ciuil: agus cha-n fhacas an leithid roimhe ann an tìr Iudah.

12 Agus thug rìgh Solamh do bhan-righinn Sheba a h-uile mhiann a dh'iarr i, a thuilleadh air na thug i dh'ionnsuidh an rìgh: agus thionndaidh i agus dh'imich i d'a tìr, i féin agus a seirbhisich.

13 A nis b'e cudthrom an òir a thàinig a dh'ionnsuidh Sholaimh ann an aon bhliadhna, sè ceud agus tri fichead agus sè tàlannan òir;

14 A thuilleadh air na thug na ceannaichean agus an luchd-malairt, agus uile rìghrean Arabia[b], agus uachdarain na tìre, a thug òr agus airgiod a dh'ionnsuidh Sholaimh.

15 Agus rinn rìgh Solamh dà cheud sgiath[c] a dh'òr buailte; chaidh sè ceud *secel* a dh'òr buailte chum gach sgéithe.

16 Agus *rinn e* tri cheud targaid a dh'òr buailte: chaidh tri cheud *secel* òir chum gach targaide: agus chuir an rìgh iad ann an tigh frìthe Lebanoin[e].

17 Rinn an rìgh mar an ceudna rìgh-chaithir mhòr a dh'fhiaclaibh *elephant*, agus chòmhdaich e i leis an òr a bu ghloine.

18 Agus *bha* sè ceuman aig an rìgh-chaithir agus cos-stòl òir, air an tàthadh ris an rìgh-chaithir, agus làmhan air gach taobh de'n àite-shuidhe, agus dà leòmhan a' seasamh làimh ris na làmhan.

19 Agus sheas dà leòmhan dheug an sin air na sè ceumaibh, air an taobh so agus air an taobh ud. Cha d' rinneadh a' leithid ann an rìoghachd air bith eile.

20 Agus *bha* uile shoithichean òil rìgh Solaimh *a dh*'òr, agus uile shoithichean tighe frìthe Lebanoin *a dh*'òr fìor-ghlan: cha robh meas air airgiod ann an làithibh Sholaimh chum ni sam bith.

21 Oir chaidh loingeas an rìgh gu Tarsis maille ri seirbhisich Huraim: aon uair anns na tri bliadhnaibh thàinig loingeas Tharsis a' giùlan òir agus airgid, fhiacal elephant, agus apa, agus pheucag.

22 Agus thug rìgh Solamh barrachd air uile rìghribh an domhain[h] ann an saoibhreas agus gliocas.

23 Agus dh'iarr uile rìghrean na talmhainn teachd an làthair Sholaimh, a chluinntinn a ghliocais a chuir Dia 'n a chridhe.

24 Agus thug iad leo gach fear a thiodhlac, soithichean airgid, agus soithichean òir, agus trusganan, agus airm, agus spìosraidh, agus eich, agus muileidean, cuibhrionn bliadhna anns gach bliadhna.

25 Agus bha aig Solamh ceithir mìle prasach each air son a charbad, agus da mhìle dheug marcach, a chuir e mach ann am bailtibh nan carbad, agus maille ris an rìgh ann an Ierusalem.

26 Agus rìghich e os ceann nan rìghrean uile[n], o'n amhainn[1] gu ruig tìr nam Philisteach, agus gu ruig crìoch na h-Eiphit.

27 Agus thug an rìgh air airgiod *a bhi* ann an Ierusalem mar chlachan[p], agus air na crannaibh seudair thug e *bhi* mar

---

R.C. 992.

[a] 1 Ri. 10. 1, &c. Mat. 12. 42 Luc. 11. 31
[b] Salm 68. 29
[c] caib. 12. 9, 10
[d] Gnà. 18. 4 Seum. 1. 5
[e] 1 Ri. 7. 2
[f] Salm 31. 19
[g] Salm 72. 18, 19
[h] 1 Ri. 3. 12, 13; 4. 30, &c.
[i] 1 Ri. 3. 28 Gnà. 21. 3
[j] Salm 72. 18, 19
[k] Ecl. 2. 8
[l] caib. 8. 18
[m] 1 Ri. 10. 11, *almuig*
[n] Gen. 15. 18 1 Ri. 4. 21 Salm 72. 8
1 's e sin, *Euphrates*
[o] Salm 92. 3 Tais. 5. 8; 14. 2
[p] caib. 1. 15-17 1 Ri. 10. 27, &c.

na croinn shicomoir, a *tha* anns an t-srath,
air lìonmhoireachd.
28 Agus thugadh eich a dh'ionnsuidh
Sholaimh as an Eiphit, agus as gach uile
thìr.
29 Agus a' chuid eile de ghnìomharaibh
Sholaimh[a], an toiseach agus mu dheir-
eadh, nach *'eil* iad sgrìobhta ann an
leabhar Natain an fhàidh, agus ann am
fàidheadaireachd Ahiah[b] an t-Silonaich,
agus ann an seallannaibh Ido[c] an fhir-
sheallaidh an aghaidh Ieroboaim mhic
Nebait?
30 Agus rìghich Solamh ann an Ieru-
salem os ceann Israeil uile, dà fhichead
bliadhna.
31 Agus choidil Solamh maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaiceadh e ann am
baile Dhaibhidh 'athar: agus rìghich
Rehoboam a mhac 'n a àit.

## CAIB. X.

1 *Thàinig clann Israeil do Shechem gu Reho-
boam a dheanamh 'n a rìgh.* 6 *Dhiùlt esan
comhairle nan seann daoine, agus labhair e
gu garg ris an t-sluagh, a réir comhairle nan
daoine òga.* 16 *Rinn clann Israeil ceannairc
'n a aghaidh.*

AGUS chaidh Rehoboam do Shechem[g]:
oir thàinig Israel uile do Shechem
g'a dheanamh 'n a rìgh.
2 Agus an uair a chuala Ieroboam mac
Nebait *sin*[i], a *bha* anns an Eiphit, far an
do theich e o ghnùis rìgh Solaimh, phill
Ieroboam as an Eiphit.
3 Agus chuir iad *fios*, agus ghairm iad
e: agus thàinig Ieroboam agus Israel
uile, agus labhair iad ri Rehoboam, ag
ràdh,
4 Dh'antromaich d'athair ar cuing-
ne, ach eutromaich thus' a nis seirbhis
chruaidh d'athar, agus a chuing throm a
chuir e oirnn, agus ni sinn seirbhis dhuit.
5 Agus thubhairt e riu, 'An ceann thri
làithean thigibh a rìs a m' ionnsuidh.
Agus dh'fhalbh an sluagh.
6 Agus chuir rìgh Rehoboam a chomh-
airle[l] ris na seann daoinibh[m] a sheas an
làthair Sholaimh 'athar[n], an uair bu bheò
e, ag ràdh, Cionnus a chomhairlicheas
sibh *dhomh* freagradh a thabhairt do'n
t-sluagh so?
7 Agus labhair iadsan ris, ag ràdh, Ma
bhitheas tusa caoimhneil ris an t-sluagh
so, agus gu-n toilich thu iad, agus gu-n
labhair thu riu briathra maithe[p], bithidh
iadsan agadsa 'n an seirbhisich gu bràth.
8 Ach thréig esan comhairle nan seann
daoine, a thug iad air; agus chuir e
'chomhairle ris na daoinibh òga[q] a
dh'fhàs suas maille ris féin *agus* a sheas
'n a làthair.
9 Agus thubhairt e riu, Ciod *a tha*
sibhse a' comhairleachadh, a chum gu-n
toir sinn freagradh do'n t-sluagh so, a
labhair rium, ag ràdh, Eutromaich a'
chuing a chuir d'athair oirnn?

R.C. 992.

[a] 1 Ri. 11. 41-43
[b] 1 Ri. 11. 29
[c] caib. 12. 15
13. 22
[d] Gnà. 19. 27
[e] Isa. 30. 12, 13
[f] Deut. 2. 30
1 Sam. 2. 25
Isa. 19. 14
[g] 1 Ri. 12. 1, &c.
Gen. 37. 12, 13
Bre. 9. 1
[h] 1 Ri. 11. 31
[i] 1 Ri. 11. 26, 40
[j] 2 Sam. 20. 1
[k] 1 Ri. 4. 6
5. 14.
*Adoniram*
[l] Gnà. 12. 15
19. 20
[m] Iob 12. 12, 13
[n] Gnà. 27. 10
[o] Salm 89. 30, &c.
[p] Gnà. 15. 1
[q] Isa. 30. 1
[r] 1 Ri. 12. 21, &c.
[s] Gnà. 21. 30
[t] caib. 12. 5

10 Agus labhair na daoine òga a
dh'fhàs suas maille ris *féin* ris, ag ràdh,
Mar so their thu ris an t-sluagh a labhair
riut, ag ràdh, Dh'antromaich d'athair ar
cuing-ne, ach eutromaich thusa dhuinn
*i*; mar so their thu riu, *Is* gairbhe mo
lùghdag-sa na leasraidh m'athar.
11 Agus a nis chuir m'athair gun amh-
arus oirbh cuing throm, ach cuiridh mise
ri 'ur cuing; smachdaich m'athair sibh
le slataibh, ach *smachdaichidh* mise *sibh*
le scorpionaibh.
12 Agus thàinig Ieroboam agus an
sluagh uile gu Rehoboam air an treas là,
mar a dh'àithn an rìgh, ag ràdh, Thigibh
a rìs a m'ionnsuidh air an treas là.
13 Agus fhreagair an rìgh iad gu garbh;
agus thréig rìgh Rehoboam comhairle
nan seann daoine[d],
14 Agus labhair e riu a réir comhairle
nan daoine òga, ag ràdh, Dh'antromaich
m'athair 'ur cuing, ach cuiridh mise
rithe; smachdaich m'athair sibh le slat-
aibh, ach *smachdaichidh* mise *sibh* le
scorpionaibh.
15 Mar so cha d'éisd an rìgh ris an
t-sluagh[e]; oir bha'n t-aobhar o Dhia[f],
chum gu-n coimhlionadh an Tighearn'
'fhocal féin, a labhair e le làimh Ahiah an
t-Silonaich[h] ri Ieroboam mac Nebait.
16 Agus an uair a chunnaic Israel uile
nach d'éisd an rìgh riu, fhreagair an
sluagh an rìgh, ag ràdh, Ciod a' chuibh-
rionn *a th'*againne ann an Daibhidh[j]?
agus cha-*n 'eil* oighreachd *againn* ann am
mac Iese: gach fear do d' bhùthaibh, O
Israeil; a nis thoir an aire air do thigh
féin, a Dhaibhidh. Agus dh'fhalbh Israel
uile d'am bùthaibh.
17 Ach *a thaobh* chloinn Israeil a bha
'chòmhnuidh ann am bailtibh Iudah,
rìghich Rehoboam os an ceann.
18 An sin chuir rìgh Rehoboam Ado-
ram[k] a *bha* os ceann na cìse *d'an ionn-
suidh*; agus chlach clann Israeil e le
clachan, agus fhuair e bàs: agus rinn Re-
hoboam cabhag gu dol suas d'a charbad,
chum gu-n teicheadh e do Ierusalem.
19 Agus rinn Israel ceannairc an aghaidh
tighe Dhaibhidh gus an là 'n diugh[o].

## CAIB. XI.

1 *Chruinnich Rehoboam armailt a chogadh an
aghaidh Israeil.* 5 *Na bailte daingnichte a
thog e.* 13 *Thàinig na sagairt agus na Lebh-
ithich gu Ierusalem, a chionn gu-n do chuir
Ieroboam iad o fhrithealadh 'n an dreuchd.*
18 *Mnathan agus clann Rehoboaim.*

AGUS an uair a thàinig Rehoboam gu
Ierusalem[r], chruinnich e de thigh
Iudah agus Bheniamin, ceud agus ceithir
fichead mìle *fear* taghta, deanta ri cog-
adh, a chogadh an aghaidh Israeil, a
chum an rìoghachd a thoirt a rìs gu
Rehoboam.
2 Ach thàinig focal an Tighearna[s] gu
Semaiah òglach[t] Dhé, ag ràdh,

3 Labhair ri Rehoboam, mac Sholaimh,
rìgh Iudah, agus ri Israel uile ann an
Iudah agus *ann am* Beniamin, ag
ràdh,
4 Mar so tha'n Tighearn' ag ràdh, Cha
téid sibh suas, agus cha chog sibh ri'r
bràithribh[b]: pillibh, gach fear a dh'ionn-
suidh a thighe ; oir leamsa rinneadh an
ni so[c]. Agus dh'éisd iad ri briathraibh
an Tighearn', agus phill iad o dhol an
aghaidh Ieroboaim.
5 Agus ghabh Rehoboam còmhnuidh
ann an Ierusalem, agus thog e bailte
daingnichte ann an Iudah :
6 Thog e eadhon Bet-lehem, agus
Etam, agus Tecoa,
7 Agus Bet-sur, agus Socho, agus
Adullam,
8 Agus Gat, agus Maresah, agus Siph,
9 Agus Adoraim, agus Lachis, agus
Asecah,
10 Agus Sorah, agus Aialon, agus He-
bron ; a *tha* ann an Iudah, agus ann am
Beniamin, 'n am bailtibh daingnichte.
11 Agus neartaich e na daingnichean[f],
agus chuir e ceannardan annta[g], agus
taisgeacha bìdh, agus olaidh, agus fìona.
12 Agus anns gach baile fa leth *chuir
e* sgiathan agus sleaghan, agus rinn e ro
làidir iad ; oir bha Iudah agus Beniamin
aige air a thaobh.
13 Agus thàinig na sagairt agus na
Lebhithich, a *bha* ann an Israel uile, d'a
ionnsuidh as an crìochaibh uile :
14 (Oir dh'fhàg na Lebhithich am
fo-bhailtean[i], agus an sealbh, agus thàinig
iad gu Iudah agus gu Ierusalem ; a chionn
gu-n do chuir Ieroboam agus a mhic iad
o fhrithealadh[k] ann an dreuchd nan
sagart do an Tighearn'.
15 Agus rinn e dha féin sagairt[l] air son
nan àitean àrda, agus air son dhiabhol[m],
agus air son nan laogh[n] a rinn e.)
16 Agus 'n an déigh-san thàinig a mach
á uile threubhan Israeil[p], iadsan a
shocraich an cridhe a dh'iarraidh an
Tighearna Dhé Israeil, gu Ierusalem a
dh'iobradh do'n Tighearna Dia an aith-
richean.
17 Agus dhaingnich iad rìoghachd
Iudah[t], agus rinn iad Rehoboam mac
Sholaimh làidir ré thri bliadhna ; oir ré
thri bliadhna ghluais iad ann an slighe
Dhaibhidh agus Sholaimh.
18 Agus ghabh Rehoboam Mahalat
nighean Ierimoit, mhic Dhaibhidh, dha
féin 'n a mnaoi ; Abihail mar an ceudna,
nighean Eliaib, mhic Iese :
19 Agus rug ise dha clann ; Ieus, agus
Semariah, agus Saham.
20 Agus 'n a déigh-se ghabh e Maachah[x],
nighean Absaloim, a rug dha Abiah, agus
Atai, agus Sisa, agus Selomit.
21 Agus ghràdhaich Rehoboam Maa-
chah, nighean Absaloim, os ceann a bhan
agus a choimhleabach uile ; (oir ghabh e
dha féin ochd mnatha deug, agus tri
fichead coimhleabach, agus ghin e ochd
mic fhichead, agus tri fichead nighean.)
22 Agus rinn Rehoboam 'n a cheannard
Abiah[a], mac Mhaacah, gu bhi 'n a fhear-
riaghlaidh am measg a bhràithrean ; oir
smuainich e air a dheanamh 'n a rìgh.
23 Agus rinn e gu glic, agus sgaoil e *a'
chuid eile* d'a mhic uile air feadh uile
thìre Iudah agus Bheniamin, anns na
bailtibh daingnichte uile ; agus thug e
dhoibh pailteas bìdh. Agus dh'iarr e
mòran bhan.

## CAIB. XII.

*1 Thréig Rehoboam lagh an Tighearna. 2 Thàinig Sisac rìgh na h-Eiphit a nìos 'n a aghaidh, agus ghlac e bailtean daingnichte Iudah. 5 Dh'irioslaich Rehoboam e féin, agus thug Dia càil-eigin de shaorsa dha. 13 A rìoghachadh agus a bhàs.*

1 AGUS an uair a dhaingnicheadh rìogh-
achd Rehoboaim[d], agus a dh'fhàs
e cumhachdach, thréig e lagh an Tigh-
earn'[e], agus Israel uile maille ris.
2 Agus anns a' chùigeamh bliadhna de
rìgh Rehoboam, thàinig Sisac rìgh na
h-Eiphit a nìos an aghaidh Ierusaleim, (a
chionn gu-n do pheacaich iad an aghaidh
an Tighearna,)
3 Le mìle agus dà cheud carbad, agus
le tri fichead mìle marcach : agus *bha* an
sluagh gun àireamh a thàinig maille ris
as an Eiphit ; na Lubaich[h], na Sucaich,
agus na h-Etiopaich.
4 Agus ghlac e na bailte daingnichte a
*bhuineadh* do Iudah, agus thàinig e gu
Ierusalem.
5 An sin thàinig Semaiah[j] am fàidh gu
Rehoboam, agus gu uachdarain Iudah, a
bha air cruinneachadh gu Ierusalem air
eagal Shisaic, agus thubhairt e riu, Mar
so tha an Tighearn' ag ràdh, Dh'fhàg
sibhse mise[o], agus air an aobhar sin
dh'fhàg mise sibhse ann an làimh Shisaic.
6 An sin dh'irioslaich uachdarain Israeil
agus an rìgh iad féin[q], agus thubhairt iad,
*Tha* an Tighearna ceart[r].
7 Agus an uair a chunnaic an Tighearna
gu-n d'irioslaich siad iad féin[s], thàinig
focal an Tighearna gu Semaiah, ag ràdh,
Dh'irioslaich siad iad féin ; cha sgrios mi
iad[u], ach bheir mi dhoibh càil-eigin de
shaorsa ; agus cha taomar mo chorruich
a mach air Ierusalem le làimh Shisaic.
8 Gidheadh, bithidh iad 'n an seirbhisich
aige[v], agus bithidh aithne aca air mo
sheirbhis-sa, agus air seirbhis rìoghachdan
nan dùthchanna[w].
9 Uime sin thàinig Sisac rìgh na
h-Eiphit a nìos an aghaidh Ierusaleim,
agus thug e leis ionmhais tighe an Tigh-
earn', agus ionmhais tighe an rìgh ; bhuin
e leis an t-iomlan : thug e leis mar
an ceudna na targaidean òir[y] a rinn
Solamh.
10 Agus rinn rìgh Rehoboam targaidean
umha 'n an àit, agus thug e thairis *iad* do

R.C. 975.

[a] caib. 12. 16 Deut. 21. 15-17
[b] Gen. 13. 8
[c] caib. 10. 15 Salm 33. 11
[d] caib. 11. 17
[e] 1 Ri. 14. 22 Deut. 32. 15, 18
[f] Isa. 22. 10, 11
[g] caib. 17. 19
[h] caib. 16. 8
[i] Air. 35. 2, &c.
[j] caib. 10. 15 Salm 33. 11
[k] caib. 13. 9
[l] 1 Ri. 12. 31 13. 33
[m] Lebh. 17. 7 Deut. 32. 17 1 Cor. 10. 20
[n] 1 Ri. 12. 28 14. 9 Hos. 13. 2
[o] caib. 15. 2
[p] caib. 15. 9 30. 11, 18 Salm 84. 5-7
[q] Ier. 13. 15, 18 Seum. 4. 6, 10
[r] Ecs. 9. 27
[s] 1 Ri. 21. 28, 29
[t] caib. 12. 1
[u] Lebh. 26. 41, 42
[v] Neh. 9. 36, 37 Isa. 26. 13
[w] Deut. 28. 47, 48
[x] 1 Ri. 15. 2
[y] caib. 9. 15, 16

làimh cheannard an fhreiceadain[a], a
ghléidh dorus tighe an rìgh.
11 Agus an uair a chaidh an rìgh a
steach do thigh an Tighearna, thàinig am
freiceadan agus thog siad iad, agus thug
iad air an ais iad gu seòmar an fhreicead-
ain.
12 Agus an uair a dh'irioslaich se e
féin[d], thionndaidh corruich an Tighearn'
uaith, chum nach sgriosadh se *e* gu tur.
Agus mar an ceudna ann an Iudah bha
nithe gu maith.
13 Agus dhaingnich rìgh Rehoboam e
féin ann an Ierusalem, agus rìghich e.
A nis *bha* Rehoboam aon agus dà fhich-
ead bliadhna dh'aois, an uair a thòisich e
air rìoghachadh, agus rìghich e seachd
bliadhna deug ann an Ierusalem, am baile
a thagh an Tighearn' a mach á uile
threubhan Israeil a chur 'ainme an sin:
agus *b'e* ainm a mhàthar Naamah, Ban-
Amonach.
14 Agus rinn e olc, a chionn nach d'ull-
uich e a chridhe[h] a dh'iarraidh an Tigh-
earn'.
15 A nis gniomhara Rehoboaim, an
toiseach agus mu dheireadh, nach *'eil* iad
sgriobhta ann an leabhar Shemaiah[i] an
fhàidh, agus Ido[j] an fhir-sheallaidh, mu
thimchioll ghinealach? Agus *bha* cogadh
eadar Rehoboam agus Ieroboam ré *an*
làithean uile.
16 Agus choidil Rehoboam maille r'a
aithrichibh, agus dh'adhlaiceadh e ann
am baile Dhaibhidh: agus rìghich Abiah[m]
a mhac 'n a àit.

## CAIB. XIII.

1 *Bha cogadh eadar Abiah agus Ieroboam.* 5
*Chuir Abiah an cèill ceartas a chùise.* 13
*Bhuadhaich e air Ieroboam, agus mharbh e*
*Israel le àr mòr.* 21 *A mhnathan agus a*
*chlann.*

A NIS anns an ochdamh bliadhna deug[s]
de rìgh Ieroboam, thòisich Abiah air
rìoghachadh os ceann Iudah.
2 Tri bliadhna rìghich e ann an Ierusa-
lem: agus *b'e* ainm a mhàthar Maachah[t],
nighean [Abisaloim, mhic] Urieil o Ghib-
eah. Agus bha cogadh eadar Abiah agus
Ieroboam.
3 Agus chuir Abiah an cath 'an ordugh
le armailt de dhaoinibh treuna ann an
cogadh, ceithir cheud mìle fear taghta:
agus chuir Ieroboam an cath 'an ordugh
'n a aghaidh le ochd ceud mìle fear
taghta, daoine treuna gaisgeil.
4 Agus sheas Abiah suas air sliabh
Shemaraim[v], a *tha* ann an sliabh Eph-
raim, agus thubhairt e, Eisdibh rium, a
Ieroboaim, agus Israeil uile.
5 Nach bu chòir dhuibhse fios a bhi
agaibh gu-n d' thug an Tighearna Dia
Israeil an rìoghachd os ceann Israeil
thairis do Dhaibhidh gu bràth, *eadhon*
dha-san agus d'a mhic[w] le coimhcheangal
salainn[x]?

R.C. 971.

[a] 2 Sam. 8. 18
[b] 1 Ri. 11. 26, 12. 20
[c] Bre. 9. 4
[d] caib. 33. 12, 13; Isa. 57. 15; 1 Pead. 5. 6
[e] caib. 10. 16
[f] 1 Ri. 12. 28; Hos. 8. 5, 6
[g] caib. 11. 14, 15
[h] Deut. 5. 29; Ese. 33. 31
[i] rann 5
[j] caib. 9. 29
[k] caib. 2. 4
[l] Lebh. 24. 5-9
[m] 1 Ri. 14. 31, *Abiam*
[n] Ecs. 27. 20, 21; Lebh. 24. 2, 3
[o] Isa. 8. 10
[p] Ios. 5. 14, 15
[q] Air. 10. 8; Ios. 6. 13-20
[r] Iob 9. 4; Ier. 50. 24; Gnio. 5. 39
[s] 1 Ri. 15. 1, &c.
[t] caib. 11. 20
[u] caib. 14. 12
[v] Ios. 18. 22
[w] 2 Sam. 7. 12-16
[x] Air. 18. 19

6 Gidheadh, dh'éirich Ieroboam, mac
Nebait, seirbhiseach Sholaimh mhic
Dhaibhidh suas, agus rinn e ceannairc an
aghaidh a thighearn'[b]:
7 Agus chruinnich d'a ionnsuidh daoine
faoine[c], mic Bheliail, agus neartaich siad
iad féin an aghaidh Rehoboaim, mhic
Sholaimh, 'n uair a bha Rehoboam òg
agus tais-chridheach[e], agus nach b'urr-
ainn e cur 'n an aghaidh.
8 Agus a nis *tha* sibh a' smuaineachadh
air cur an aghaidh rìoghachd an Tigh-
earn' ann an làimh mhac Dhaibhidh; agus
*tha* sibh 'n 'ur sluagh mòr, agus *tha* agaibh
laoigh òir, a rinn Ieroboam dhuibh mar
dhiathan[f].
9 Nach do thilg sibh a mach sagairt an
Tighearna[g], mic Aaroin, agus na Lebhith-
ich, agus nach d' rinn sibh dhuibh féin
sagairt mar chinnich *eile* an domhain?
Gach neach a thig g'a choisrigeadh féin
le tarbh òg agus *le* seachd reitheachaibh,
bithidh esan air ball 'n a shagart dhoibh-
san nach *'eil* 'n an diathaibh.
10 Ach d'ar taobh-ne, *is e* an Tighearn'
ar Dia, agus cha do thréig sinn e: agus
*is iad* mic Aaroin na sagairt a tha 'frith-
ealadh do'n Tighearn', agus *tha* na Le-
bhithich *a' feitheamh* air *an* obair *féin*:
11 Agus *tha* iad a' losgadh do an Tigh-
earn'[k] iobairtean-loisgte air gach maduinn
agus air gach feasgar, agus tùis chùbh-
raidh; agus *tha* aran na fianuis[l] air a'
bhòrd fhior-ghlan, agus an coinnleir òir
maille r'a lòchranaibh a' lasadh air gach
feasgar[n]: oir *tha* sinne a' gleidheadh cùr-
aim an Tighearn' ar Dé; ach thréig sibh-
se e.
12 Agus, feuch, maille ruinne *tha* Dia[o]
féin 'n a cheannard *oirnn*[p], agus a shagairt
le trompaidibh fuaimneach[q] a thoirt cais-
meachd 'n 'ur n-aghaidh-se. A chlann
Israeil[r], na cogaibh-se an aghaidh an
Tighearna Dhé 'ur n-aithrichean; oir cha
soirbhich leibh.
13 Ach thug Ieroboam air luchd feall-
fholaich teachd mu'n cuairt air an
cùlaobh, air chor as gu robh iad féin fa
chomhair Iudah, agus an luchd feall-
fholaich air an cùlaobh.
14 Agus an uair a sheall Iudah 'n an
déigh, feuch, *bha*'n cath air am beulaobh
agus air an cùlaobh: agus ghlaodh iad ris
an Tighearn', agus rinn na sagairt fuaim
le trompaidibh.
15 Agus rinn fir Iudah iolach: agus an
uair a rinn fir Iudah iolach, air ball bhuail
Dia[u] Ieroboam agus Israel uile roimh
Abiah agus Iudah.
16 Agus theich clann Israeil roimh
Iudah; agus thug Dia thairis iad 'n an
làimh.
17 Agus mharbh Abiah agus a shluagh
iad le àr mòr; oir thuit sìos marbhta de
Israel, cùig ceud mìle fear taghta.
18 Agus dh'irioslaicheadh clann Israeil
air an àm sin, agus neartaicheadh clann

Iudah, a chionn gu-n d'earb iad as an Tighearna Dia an aithriche[a].

19 Agus lean Abiah an ruaig air Ieroboam, agus ghlac e uaith mòr-bhailte; Bet-el le 'bhailtibh beaga, agus Iesanah le 'bhailtibh beaga, agus Ephron le 'bhailtibh beaga.

20 Agus cha d'fhuair Ieroboam[d] neart na's mò ann an làithibh Abiah: agus bhuail an Tighearn' e[f], agus fhuair e bàs.

21 Ach dh'fhàs Abiah cumhachdach, agus phòs e ceithir mnathan deug, agus ghin e dà mhac 'ar fhichead, agus sè nigheana deug.

22 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Abiah, agus a shlighean, agus a bhriathra, *tha iad* sgrìobhta ann an eachdraidh an fhàidh Ido[i].

## CAIB. XIV.

*1 Fhuair Abiah bàs, agus rìghich Asa 'n a àit. 3 Chuir Asa air falbh altairean nan diathan coimheach. 9 Bhuail e na h-Etiopaich aig Maresah, agus thug e mòran creiche uatha.*

AGUS choidil Abiah[k] maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaic iad e ann am baile Dhaibhidh; agus rìghich Asa a mhac 'n a àit. 'N a làithibh-san bha'n tìr sàmhach deich bliadhna.

2 Agus rinn Asa an *ni a bha* maith agus ceart ann an sùilibh an Tighearn' a Dhé:

3 Oir chuir e air falbh altairean nan *diathan* coimheach, agus na h-àitean àrda[l], agus bhris e sìos na dealbhan, agus ghearr e sìos na doireachan[m];

4 Agus dh'àithn e do Iudah an Tighearna Dia an aithrichean iarraidh, agus an lagh a ghleidheadh, agus an àithne.

5 Chuir e air falbh mar an ceudna á uile bhailtibh Iudah na h-àitean àrda, agus na dealbhan. Agus bha 'n rìoghachd sàmhach 'n a làthair.

6 Agus thog e bailte daingnichte ann an Iudah: oir bha'n tìr sìochail, agus cha *robh* cogadh aige anns na bliadhnaibh sin; oir thug an Tighearna fois da[q].

7 Uime sin thubhairt e ri Iudah, Togamaid na bailte so, agus deanamaid mu'n cuairt *orra* ballachan, le tùraibh, geatachaibh, agus crannaibh, an uair *a tha*'n tìr fathast romhainn: oir dh'iarr sinne an Tighearn' ar Dia[u]; dh'iarr sinn *e*, agus thug e fois dhuinn air gach taobh. Uime sin thog e iad, agus shoirbhich leo.

8 Agus bha aig Asa armailt *de dhaoinibh* a dh'iomchair sgiath agus sleagh, á Iudah tri cheud mìle, agus á Beniamin, a dh'iomchair targaid agus a tharruing bogha, dà cheud agus ceithir fichead mìle; iad sin uile 'n an daoinibh treuna gaisgeil.

9 Agus thàinig a mach 'n an aghaidh Serah an t-Etiopach[z] le armailt mìle de mhìltibh, agus tri cheud carbad, agus thàinig e gu Maresah[b].

10 Agus chaidh Asa mach 'n a aghaidh,

R.C. 957.

[a] 1 Each. 5. 20
Salm 22. 5
Dan. 3. 28
Nah. 1. 7
[b] caib. 13. 14
Ecs. 14. 10
Salm 18. 6
120. 1
[c] 1 Sam. 14. 6
[d] Salm 18. 37, 38
[e] 1 Sam. 17. 45
Gnà. 18. 10
[f] 1 Sam. 25. 38
[1] *duine bàsmhor.*
[g] caib. 13. 15
[h] Gen. 20. 1
[i] caib. 12. 15
[j] caib. 17. 10
Gen. 35. 5
Ios. 2. 9, 24
Isa. 31. 9
[k] 1 Ri. 15. 8, &c.
[l] caib. 15. 17
1 Ri. 11. 7
[m] Ecs. 34. 13
[n] caib. 20. 14
24. 20
Air. 24. 2
Bre. 3. 10
[o] Seum. 4. 6
[p] rann. 4, 15
caib. 33. 12, 13
1 Each. 28. 9
Ier. 29. 12, 13
Mat. 7. 7, 8
[q] Ios. 23. 1
[r] caib. 24. 20
Eabh. 10. 38
[s] Hos. 3. 4
[t] Lebh. 10. 11
Mal. 2. 7
[u] Salm 105. 3, 4
Ier. 29. 13
[v] Deut. 4. 29
Salm 106. 44
[w] Bre. 5. 6
1 Sam. 13. 6
[x] Mat. 24. 7
[y] Am. 3. 6
[z] caib. 16. 8
[a] Ios. 1. 7, 9
1 Each. 28. 20
[b] Ios. 15. 44

agus chuir iad an cath 'an ordugh ann an gleann Shephatah aig Maresah.

11 Agus ghlaodh Asa ris an Tighearn' a Dhia[b], agus thubhairt e, A Thighearna, cha-*n 'eil* ann ach an aon chuid duit-sa cuideachadh le mòran[c], no leo-san *a tha* gun neart: cuidich leinne, a Thighearn' ar Dia; oir asad-sa earbaidh sinn, agus ann ad ainm-sa[e] théid sinn an aghaidh na mòrchuideachd so: a Thighearn', *is* tusa ar Dia; na buadhaicheadh duine[1] a'd' aghaidh.

12 Agus bhuail an Tighearna[g] na h-Etiopaich roimh Asa, agus roimh Iudah; agus theich na h-Etiopaich.

13 Agus lean Asa agus an sluagh a *bha* maille ris iad gu Gerar[h]: agus thuit de na h-Etiopaich uiread as nach robh tuilleadh neirt aca; oir sgriosadh iad roimh an Tighearn' agus roimh 'fheachd: agus thug iad leo ro mhòran creiche.

14 Agus bhuail iad na bailtean uile mu'n cuairt air Gerar, oir bha eagal an Tighearn' orra[j]: agus chreach iad na bailtean uile, oir bha mòran creiche annta.

15 Agus bhuail iad mar an ceudna bùthan na spréidhe, agus thug iad leo caoraich ann am pailteas, agus càmhalan; agus phill iad gu Ierusalem.

## CAIB. XV.

*1 Fàidheadaireachd Asariah. 8 Chuir Asa air falbh na h-iodhola gràineil á tìr Iudah. 12 Rinn e féin agus an sluagh uile coimhcheangal ris an Tighearn'. 16 Chuir e Maachah a mhàthair o bhi 'n a ban-righinn a chionn gu-n d' rinn i dealbh ann an doire.*

AGUS thàinig spiorad Dhé[n] air Asariah mac Odeid:

2 Agus chaidh e suas an coinneamh Asa, agus thubhairt e ris, Eisdibh riumsa, Asa, agus Iudah uile, agus a Bheniamin; *Tha an* Tighearna maille ribh[o], am feadh a tha sibhse maille ris-san[p]: agus ma dh'iarras sibh e, gheibhear leibh e; ach ma thréigeas sibhse esan[r], tréigidh esan sibhse.

3 A nis ré iomadh là[s] *bithidh* Israel as eugmhais Dhé na fìrinn, agus as eugmhais sagairt a theagaisgeas[t], agus as eugmhais lagha.

4 Ach an uair a philleas iad 'n an airc a dh'ionnsuidh an Tighearna[v] Dhé Israeil, agus a dh'iarras iad e, gheibhear leo e.

5 Agus anns na h-amannaibh sin[w], cha *bhi* sìth ann dha-san a théid a mach, no dha-san a thig a steach, ach buaireas mòr air uile luchd-àiteachaidh nan dùthchanna.

6 Agus sgriosar cinneach le cinneach[x], agus baile le baile; oir claoidhidh Dia iad leis gach airc[y].

7 Ach bithibh-se làidir[a], agus na bitheadh 'ur làmhan lag; oir tha duais ann air son 'ur n-oibre.

8 Agus an uair a chual' Asa na briathra

sin, agus fàidheadaireachd [Asariah mhic] Odeid an fhàidh, ghabh e misneach, agus chuir e air falbh na *h-ìodh-olan* gràineil á tìr Iudah agus Bheniamin uile, agus as na bailtibh a ghlac e de shliabh Ephraim[b], agus dh'ath-nuadhaich e altair an Tighearn', a *bha* air beulaobh sgàth-thighe an Tighearn'.

9 Agus chruinnich e Iudah uile agus Beniamin, agus na coigrich[c] maille riu á Ephraim, agus á Manaseh, agus á Simeon; oir thàinig iad thairis d'a ionnsuidh á Israel ann am pailteas, an uair a chunnaic iad gu-*n robh* an Tighearn' a Dhia maille ris.

10 Agus chruinnich iad 'an ceann a chéile aig Ierusalem anns an treas mìos, anns a' chùigeamh bliadhna deug de rìoghachadh Asa.

11 Agus dh'iobair iad do'n Tighearna 's an àm sin de'n chreich[d] *a* thug iad leo, seachd ceud bò, agus seachd mìle caora.

12 Agus rinn iad coimhcheangal[e] gu-n iarradh iad an Tighearna Dia an aithriche[f] le'n uile chridhe, agus le'n uile anam;

13 Agus gu-n rachadh gach neach nach iarradh an Tighearna, Dia Israeil a chur gu bàs, co dhiubh bu bheag no mòr, fear no bean, e.

14 Agus mhionnaich iad do an Tighearna le guth àrd, agus le gàir, agus le trompaidibh, agus le buabhullaibh.

15 Agus rinn Iudah uile gairdeachas a thaobh nam mionnan sin: oir mhionnaich iad le'n uile chridhe, agus dh'iarr iad e le'n uile rùn[j]; agus fhuaradh e leo. Agus thug an Tighearna fois dhoibh air gach taobh.

16 Agus mar an ceudna *thaobh* Mhaachah màthar[l] rìgh Asa, chuir e i o *bhi* 'n a ban-righinn, a chionn gu-n d' rinn i dealbh uamhasach ann an doire: agus ghearr Asa sìos a dealbh uamhasach, agus mhìn-phronn se *e*, agus loisg se *e* aig sruth Chidroin.

17 Ach cha do chuireadh na h-àitean àrda[n] air falbh á Israel: gidheadh, bha cridhe Asa iomlan ré a làithean uile.

18 Agus thug e steach na nithean a naomhaich 'athair, agus na nithean a naomhaich e féin, do thigh an Tighearn', airgiod, agus òr, agus soithichean.

19 Agus cha robh cogadh tuilleadh ann gu ruig an cùigeamh bliadhna deug 'ar fhichead de rìoghachadh Asa.

## CAIB. XVI.

1 *Rinn Asa coimhcheangal ri Benhadad an aghaidh Bhaasa.* 7 *Thug Hanani achmhasan do Asa a chionn gu-n d'earb e as na Sirianaich.* 12 *Dh'fhàs eucail 'n a chosaibh.* 13 *A bhàs.*

ANNS an t-seathamh bliadhna deug 'ar fhichead de rìoghachadh Asa[p], thàinig Baasa rìgh Israeil a nìos an aghaidh Iudah, agus thog e Ramah, chum nach leigeadh e le neach air bith dol a mach no teachd a stigh[a] gu Asa rìgh Iudah.

2 An sin thug Asa mach airgiod agus òr á ionmhasaibh tighe an Tighearn' agus tighe an rìgh, agus chuir e *teachdairean* gu Benhadad rìgh Shiria, a bha 'chòmhnuidh 'an Damascus, ag ràdh,

3 *Bitheadh* coimhcheangal eadar mise agus thusa, mar *a bha* eadar m'athair-sa agus d'athair-sa: feuch, chuir mi a d'ionnsuidh airgiod agus òr; falbh, bris do choimhcheangal ri Baasa rìgh Israeil, a chum gu-n imich e uam.

4 Agus dh'éisd Benhadad ri rìgh Asa, agus chuir e ceannardan nan armailt a *bha* aige, an aghaidh bhailtean Israeil: agus bhuail iad Ion, agus Dan, agus Abel-maim, agus uile bhailtean ionmhais Naphtali.

5 Agus an uair a chuala Baasa *sin*, leig e dheth Ramah a thogail, agus sguir e d'a obair.

6 An sin thug Asa an rìgh leis Iudah uile; agus thug iad leo clachan Ramah, agus 'fhiodh, leis an robh Baasa a' togail; agus thog e leo Geba, agus Mispah.

7 Agus anns an àm sin thàinig Hanani[g] am fear-seallaidh gu Asa rìgh Iudah, agus thubhairt e ris, A chionn gu-n d'earb thu á rìgh Shiria[h], agus nach d'earb thu as an Tighearna do Dhia, uime sin tha armailt rìgh Shiria air dol as o d' làimh.

8 Nach robh na h-Etiopaich[i] agus na Lubaich 'n an sluagh lìonmhor, le ro mhòran charbad agus marc-shluaigh? gidheadh a chionn gu-n d'earb thu as an Tighearna thug e thairis do d' làimh iad.

9 Oir *tha* sùilean an Tighearn'[k] ag amharc a null agus a nall air feadh na talmhainn uile, a chum e féin a nochdadh làidir as *an* leth-*san*, aig *am bheil* cridhe iomlan d'a thaobh. Rinn thu gu h-amaideach an so; air an aobhar sin o so a mach bithidh cogadh a'd' aghaidh[m].

10 An sin bha fearg air Asa ris an fhear-sheallaidh, agus chuir e ann an tigh-prìosain e[o], a chionn gu-*n robh* e ann an corruich ris a thaobh an *ni* so. Agus rinn Asa ainneart air *cuid* de'n t-sluagh 's an àm sin.

11 Agus, feuch, gnìomharan Asa, an toiseach agus mu dheireadh, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar rìghrean Iudah agus Israeil.

12 Agus dh'fhàs eucail air Asa 'n a chosaibh anns an naothamh bliadhna deug 'ar fhichead d'a rìoghachadh, gus *an d'thàinig* 'eucail gu àirde *mhòir*: gidheadh, 'n a eucail cha d'iarr e an Tighearn', ach na lighichean.

13 Agus choidil Asa maille r'a aithrichibh, agus dh'eug e anns a' cheud bliadhna agus dà fhichead d'a rìoghachadh.

14 Agus dh'adhlaic iad e 'n a uaigh féin, a rinn e air a shon féin ann am baile

B.C. 941.

[a] caib. 15. 5
[b] caib. 13. 19
[c] caib. 11. 16
[d] caib. 14. 13, 15
[e] caib. 34. 31. 2 Ri. 23. 3. Neh. 10. 29
[f] Gnìo. 24. 14
[g] caib. 19. 2. 1 Ri. 16. 1
[h] Salm 146. 3, 6. Isa. 31. 1. Ier. 17. 5
[i] caib. 12. 3. 14. 9
[j] rann 12
[k] Iob 34. 21. Gnà. 5. 21. 15. 3. Ier. 16. 17. 32. 19. Sech. 4. 10
[l] 1 Ri. 15. 13, &c.
[m] 1 Ri. 15. 32
[n] caib. 14. 3, 5
[o] caib. 18. 26. Ier. 20. 2
[p] 1 Ri. 15. 17, &c.

Dhaibhidh, agus chuir iad 'n a luidhe e ann an leabaidh, a lìonadh le nithibh cùbhraidh, agus le iomadh gnè olaidh air an deasachadh le ealadhain an léigh: agus rinn iad dha losgadh ro mhòr.

## CAIB. XVII.

1 *Ghluais Iehosaphat ann an slighibh an Tighearn'.* 7 *Chuir e cuid d'a uachdarain a theagasg ann am bailtibh Iudah.* 11 *Thug na Philistich agus na h-Arabaich tiodhlacan d'a ionnsuidh.* 13 *A cheannardan agus 'armailtean.*

AGUS rìghich Iehosaphat[b] a mhac 'n a àit, agus neartaich se e féin an aghaidh Israeil.

2 Agus chuir e feachd ann an uile bhailtibh daingnichte Iudah, agus chuir e freiceadain ann an tìr Iudah, agus ann am bailtibh Ephraim, a ghlac Asa 'athair[c].

3 Agus bha an Tighearna maille ri Iehosaphat, a chionn gu-n do ghluais e ann an ceud shlighibh Dhaibhidh 'athar[1], agus nach d'iarr e dh'ionnsuidh Bhaalim;

4 Ach gu-n d'iarr e dh'ionnsuidh [an Tighearna] Dhé 'athar, agus gu-n do ghluais e 'n a àitheantaibh, agus cha b'ann a réir deanadais Israeil[e]:

5 Uime sin dhaingnich an Tighearn' an rìoghachd 'n a làimh; agus thug Iudah uile tiodhlacan gu Iehosaphat; agus bha aige beartas agus urram ann am pailteas.

6 Agus dh'àrdaicheadh a chridhe ann an slighibh an Tighearn'[f]; agus mar an ceudna chuir e air falbh na h-àitean àrda[h] agus na doireachan á Iudah.

7 Agus anns an treas bliadhna d'a rìoghachadh chuir e *cuid* d'a uachdarain, Benhail, agus Obadiah, agus Sechariah, agus Netaneel, agus Micaiah, a theagasg ann am bailtibh Iudah[k].

8 Agus maille riu-san na Lebhithich[l], Semaiah, agus Netaniah, agus Sebadiah, agus Asahel, agus Semiramot, agus Iehonatan, agus Adoniah, agus Tobiah, agus Tob-adoniah, Lebhithich *uile*; agus maille riu-san Elisama, agus Iehoram, na sagairt[m].

9 Agus theagaisg iad ann an Iudah, agus leabhar lagha an Tighearn' aca, agus chaidh iad mu'n cuairt air feadh uile bhailtean Iudah, agus theagaisg iad an sluagh.

10 Agus bha eagal an Tighearn'[o] air uile rìoghachdaibh nan tìrean a *bha* mu'n cuairt air Iudah, agus cha do chog iad ri Iehosaphat[p].

11 Agus thug *cuid* de na Philistich tiodhlacan do Iehosaphat[r], agus airgiod cìse: mar an ceudna thug na h-Arabaich d'a ionnsuidh spréidh, seachd mìle agus seachd ceud reithe, agus seachd mìle agus seachd ceud boc-gaibhre.

12 Agus dh'fhàs Iehosaphat gu h-anabarrach mòr; agus thog e ann an Iudah caistealan[3] agus bailtean ionmhais.

13 Agus bha mòran oibre[t] aige ann am bailtibh Iudah, agus fir-chogaidh, daoine comasach gaisgeil ann an Ierusalem.

14 Agus so an àireamh, a réir tighe an aithrichean: De Iudah, ceannarda mhìltean; Adnah an ceannard, agus maille ris daoine comasach gaisgeil, tri cheud mìle.

15 Agus 'n a dhéigh-san Iehohanan an ceannard, agus maille ris dà cheud agus ceithir fichead mìle.

16 Agus 'n a dhéigh-san Amasiah mac Shichri, a thug e féin suas do'n Tighearn'[a], agus maille ris dà cheud mìle fear comasach gaisgeil.

17 Agus de Bheniamin; Eliada fear comasach gaisgeil, agus maille ris daoine armaichte le bogha agus le targaid, dà cheud mìle.

18 Agus 'n a dhéigh-san Iehosabad, agus maille ris ceud agus ceithir fichead mìle, deas gu cogadh.

19 *Bha* iad sin a' feitheamh air an rìgh, a bhàrr *orra-san* a chuir an rìgh anns na bailtibh daingnichte[d] air feadh Iudah uile.

## CAIB. XVIII.

1 *Chaidh Iehosaphat maille ri Ahab an aghaidh Ramot-ghilead.* 4 *Dh'fhiosraich iad a dh'fhocal an Tighearn', agus thug na fàidhean bréige làn-dearbhachd dhoibh gu-n soirbhicheadh leo.* 6 *Chuireadh fios air Micaiah:* 15 *roimhinnis e bàs Ahaib.*

AGUS bha aig Iehosaphat[g] beartas agus cliù ann am pailteas; agus rinn e cleamhnas[i] ri Ahab.

2 Agus 'an ceann bhliadhnan *àraidh* chaidh e sìos a dh'ionnsuidh Ahaib[j] do Shamaria: agus mharbh Ahab caoraich agus crodh ann am pailteas air a shon, agus air son an t-sluaigh a *bha* maille ris, agus chuir e impidh air dol suas gu Ramot-gilead.

3 Agus thubhairt Ahab rìgh Israeil ri Iehosaphat rìgh Iudah, An téid thu maille riumsa do Ramot-gilead? Agus fhreagair esan e, *Tha* mise mar *tha* thusa, agus mo shluagh-sa mar do shluagh-sa, agus *bithidh sinn* leat anns a' chogadh.

4 Agus thubhairt Iehosaphat ri rìgh Israeil, Fiosraich[n], guidheam ort, an diugh de fhocal an Tighearn'.

5 Uime sin chruinnich rìgh Israeil na fàidhean an ceann a chéile, ceithir cheud fear, agus thubhairt e riu, An téid sinn do Ramot-gilead gu cath, no an leig mi leis? Agus thubhairt iadsan[q], Falbh suas; oir bheir Dia ann an làimh an rìgh *iad*.

6 Agus thubhairt Iehosaphat, Nach *'eil* an so fàidh tuilleadh[2] leis an Tighearna, chum gu-m fiosraich sinn dheth?

7 Agus thubhairt rìgh Israeil ri Iehosaphat, *Tha* fathast aon fhear *ann*, leis am feud sinn fiosrachadh de'n Tighearn'; ach tha fuath agam dha[s], oir cha-*n 'eil* e 'deanamh fàistneachd mu m' thimchioll idir air maith, ach an còmhnuidh air olc:

R.C. 914.

[a] Bre. 5. 2, 9
2 Cor. 8. 5
[b] 1 Ri. 15. 24
[c] caib. 15. 8
[1] no, *agus 'athar.*
[d] rann 2
[e] 1 Ri. 12. 30
[f] Salm 18. 21, 22
[g] caib. 17. 5
[h] caib. 19. 3
20. 33
[i] 2 Ri. 8. 18
2 Cor. 6. 14
[j] 1 Ri. 22. 2, &c.
[k] caib. 15. 3
[l] caib. 35. 3
Neh. 8. 7
[m] Mal. 2. 7
[n] 1 Sam. 23. 2, 4, 9
[o] caib. 14. 14
[p] Ecs. 34. 24
Gnà. 16. 7
[q] Ier. 23. 14
28. 1, &c.
[r] rann 5
2 Sam. 8. 2
[2] *fathast.*
[s] Salm 34. 21
55. 3
69. 14
Gnà. 29. 10
Am. 5. 10
Luc. 6. 22
[3] no, *lùchairtean.*
[t] caib. 26. 10, 15
1 Each. 27. 25-31

*is* e so Micaiah, mac Imla. Agus thubh-
airt Iehosaphat, Na h-abradh an rìgh
mar sin.
8 Agus ghairm rìgh Israeil aon *d'a*
mhaoir, agus thubhairt e, Greas *an so*
Micaiah mac Imla.
9 Agus shuidh rìgh Israeil, agus Ieho-
saphat rìgh Iudah, gach fear air a rìgh-
chaithir féin, le'n earradh *rìoghail* orra,
agus shuidh iad ann an àite réidh, aig dol
a steach geata Shamaria; agus *bha* na
fàidhean uile ri fàidheadaireachd 'n an
làthair.
10 Agus rinn Sedeciah, mac Chenaanah,
adhaircean iaruinn dha féin, agus thubh-
airt e, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh[d],
Leo so buailidh tu na Sirianaich, gus an
cuirear as doibh.
11 Agus rinn na fàidhean uile fàidh-
eadaireachd mar sin, ag ràdh, Falbh suas
gu Ramot-gilead, agus soirbhich; oir
bheir an Tighearn' ann an làimh an rìgh
*iad*.
12 Agus an teachdair' a chaidh a ghairm
Mhicaiah, labhair e ris, ag ràdh, Feuch,
*tha* briathra nam fàidh le aon bheul *a'
foillseachadh* maith do'n rìgh: bitheadh
d'fhocal-sa, guidheam ort, mar *fhocal*
aoin diubhsan, agus labhair maith[f].
13 Agus thubhairt Micaiah, *Mar is*
beò an Tighearn', eadhon, *an ni* a their
mo Dhia[i], sin labhraidh mise.
14 Agus thàinig e dh'ionnsuidh an rìgh,
agus thubhairt an rìgh ris, A Mhicaiah,
an téid sinn do Ramot-gilead gu cath,
no an leig mi leis? agus thubhairt esan,
Rachaibh suas, agus soirbhichibh, oir
bheirear ann 'ur làimh *iad*.
15 Agus thubhairt an rìgh ris, Cia lìon
uair a mhionnaicheas mi thu, nach innis
thu dhomh ach an fhìrinn ann an ainm an
Tighearn'?
16 Agus thubhairt esan, Chunnaic mi
Israel uile sgapta air na sléibhtibh[k], mar
chaoraich aig nach *'eil* buachaille: agus
thubhairt an Tighearna, Cha-*n 'eil* maigh-
stir orra so[l]; pilleadh gach fear d'a thigh
féin ann an sìth.
17 (Agus thubhairt rìgh Israeil ri
Iehosaphat, Nach d'innis mi dhuit, nach
deanadh e fàistneachd mu m' thimchioll-sa
air maith, ach air olc?)
18 A rìs thubhairt e, Uime sin éisdibh ri
focal an Tighearna: Chunnaic mise an
Tighearna 'n a shuidhe air a rìgh-chaithir[n],
agus uile shlòigh nan nèamh[o] 'n an seas-
amh air a làimh dheis agus air a làimh
chlì.
19 Agus thubhairt an Tighearna, Cò
chuireas impidh air Ahab rìgh Israeil, a
chum gu-n téid e suas, agus gu-n tuit e
ann an Ramot-gilead? Agus labhair aon,
ag ràdh mar so, agus aon eile ag ràdh
mar sud.
20 Agus thàinig spiorad a mach[p], agus
sheas e 'am fianuis an Tighearn', agus
thubhairt e, Cuiridh mise impidh air[q].



B.C. 897.

[a] Isa. 19. 14
Ese. 14. 9
[b] Isa. 18. 11
Mic. 2. 3
[c] Ier. 20. 2
Marc. 14. 65
Gnio. 23. 2
[d] Ier. 28. 10, 11
[e] caib. 16. 10
[f] Isa. 30. 10
Mic. 2. 6
[g] Am. 9. 10
[h] Air. 16. 29
[i] Air. 22. 18, 20
23. 12, 26
24. 13
[j] caib. 35. 22, 23
[k] Ier. 23. 1, 2
Ese. 34. 5-8
Sech. 10. 2
13. 7
[l] 2 Sam. 2. 7
2 Ri. 10. 3
[m] Salm 34. 7
[n] Isa. 6. 1, &c.
Dan. 7. 9, 10
Gnio. 7. 55, 56
Tais. 1. 10, 12, &c.
[o] Gen. 32. 2
Salm 103. 21
[p] Iob 1. 6
[q] Iob 12. 16
2 Tes. 2. 11, 12

Agus thubhairt an Tighearna ris, Cia
leis?
21 Agus thubhairt esan, Théid mi mach,
agus bithidh mi a'm' spiorad bréige ann
am beul 'fhàidhean uile. Agus thubhairt
an Tighearna, Cuiridh tu impidh air,
agus mar an ceudna buaidhichidh tu:
imich, agus dean mar sin.
22 A nis uime sin, feuch, chuir an Tigh-
earna spiorad bréige[a] ann am beul nam
fàidhean sin agad, agus labhair an Tigh-
earn' olc mu d' thimchioll[b].
23 An sin chaidh Sedeciah mac Chenaan-
ah am fagus, agus bhuail e Micaiah air
a' ghiall[c], agus thubhairt e, Cia an taobh
a chaidh spiorad an Tighearn' uamsa a
labhairt riutsa?
24 Agus thubhairt Micaiah, Feuch, chi
thu 's an là sin air an téid thu steach do
sheòmar-cùil gu thu féin fholach.
25 An sin thubhairt rìgh Israeil,
Glacaibh Micaiah, agus thugaibh air ais e
gu Amon uachdaran a' bhaile, agus gu
Ioas mac an rìgh;
26 Agus abraibh, Mar so thubhairt an
rìgh, Cuiribh am *fear* so anns a' phriosan[e],
agus beathaichibh e le aran airce, agus
le uisge airce, gus am pill mise ann an sìth.
27 Agus thubhairt Micaiah, Ma philleas
tusa idir ann an sìth[g], cha do labhair an
Tighearna leamsa[h]. Agus thubhairt e,
Eisdibh, a shlòigh uile.
28 Uime sin chaidh rìgh Israeil, agus
Iehosaphat rìgh Iudah, suas gu Ramot-
gilead.
29 Agus thubhairt rìgh Israeil ri
Iehosaphat, Cuiridh mise mi féin ann an
coslas eile, agus théid mi steach do'n
chath; ach cuir thusa d'earradh *rìoghail*
ort. Agus chuir rìgh Israeil e féin ann
an coslas eile[j], agus chaidh e steach do'n
chath.
30 A nis dh'àithn rìgh Shiria do cheann-
ardaibh nan carbad a *bha* aige, ag ràdh,
Na cogaibh ris a' bheag, no ris a' mhòr,
ach ri rìgh Israeil a mhàin.
31 Agus an uair a chunnaic ceannardan
nan carbad Iehosaphat, thubhairt iad, *Is*
e so rìgh Israeil: uime sin thàinig iad
mu'n cuairt air a chogadh. Ach ghlaodh
Iehosaphat a mach, agus chuidich an
Tighearna leis[m], agus dh'aom Dia iad *gu
falbh* uaith.
32 Oir an uair a chunnaic ceannardan
nan carbad nach b'e rìgh Israeil a bha
ann, phill iad o a leantuinn.
33 Agus tharruing fear *a* bhogha air
thuairmeas, agus bhuail e rìgh Israeil
eadar uilt na lùirich: uime sin thubhairt
e r'a charbadair, Tionndaidh do làmh,
agus thoir a mach as an fheachd mi; oir
tha mi leòinte.
34 Ach mheudaich an cath air an là sin:
uime sin dh'fhan rìgh Israeil suas 'n a
charbad an aghaidh nan Sirianach gu ruig
am feasgar; agus fhuair e bàs mu àm dol
fodha na gréine.

## CAIB. XIX.

*1 Thug Iehu achmhasan do Iehosaphat a chionn gu-n do chuidich e le Ahab. 4 Chaidh Iehosaphat a mach air feadh an t-sluaigh, agus shuidhich e breitheamhna anns an tìr. 6 Theagaisg e dhoibh an dleasdanas.*

AGUS phill Iehosaphat rìgh Iudah a dh'ionnsuidh a thighe ann an sìth gu Ierusalem.

2 Agus chaidh Iehu mac Hanani[b] am fear-seallaidh a mach 'n a choinneamh, agus thubhairt e ri rìgh Iehosaphat, Am buineadh dhuit-sa an t-aingidh a chuideachadh, agus iadsan a ghràdhachadh a dh'fhuathaicheas an Tighearn'[c]? uime sin *tha* fearg riut o làthair an Tighearn'[d].

3 Ach fhuaradh nithe maithe annad[e], a thaobh gu-n do chuir thu air falbh na doireachan as an tìr, agus gu-n d'ulluich thu do chridhe a dh'iarraidh Dhé[h].

4 Agus ghabh Iehosaphat còmhnuidh ann an Ierusalem: agus chaidh e mach a rìs air feadh an t-sluaigh, o Bheer-seba gu sliabh Ephraim, agus thug e air an ais iad a dh'ionnsuidh an Tighearna Dhé an aithrichean.

5 Agus shuidhich e breitheamhna anns an tìr[k], air feadh uile bhailte daingnichte Iudah, anns gach baile fa leth.

6 Agus thubhairt e ris na breitheamhnaibh, Thugaibh an aire ciod a ni sibh, oir cha-n ann air son duine a tha sibh a' tabhairt breth[l], ach air son an Tighearn'; agus *tha e féin* maille ribh anns a' bhreitheanas[n].

7 A nis ma ta bitheadh eagal an Tighearn' oirbh: thugaibh an aire agus bithibh a' deanamh; oir maille ris an Tighearn' ar Dia cha-*n 'eil* euceart[p], no bàigh ri neach seach a chéile[q], no gabhail duaise.

8 Agus mar an ceudna ann an Ierusalem shuidhich Iehosaphat *cuid* de na Lebhithich[s], agus *de* na sagartaibh, agus de chinn-theaghlach Israeil, air son breitheanais an Tighearn', agus gu connsachadh *a chrìochnachadh* an uair a phill iad gu Ierusalem.

9 Agus thug e sparradh dhoibh, ag ràdh, Mar so ni sibh ann an eagal an Tighearn'[w], ann an ionracas, agus le cridhe iomlan.

10 Agus ge b'e cùis a thig d'ur n-ionnsuidh o 'ur bràithribh a tha 'chòmhnuidh 'n am bailtibh, eadar fuil agus fuil, eadar lagh agus àithne, reachdan agus breitheanais, bheir sibh rabhadh dhoibh[z] nach dean iad eusaontas an aghaidh an Tighearn', agus gu-n tig fearg oirbhse[b] agus air 'ur bràithribh: deanaibh mar so, agus cha chiontaich sibh.

11 Agus, feuch, *tha* Amariah an t-àrd-shagart os 'ur ceann ann an uile ghnothuichibh an Tighearn'[d]; agus Sebadiah mac Ismaeil 'n a cheannard air tigh Iudah ann an uile ghnothuichibh an rìgh; agus na Lebhithich 'n an luchd-riaghlaidh 'n 'ur fianuis. Bithibh misneachail, agus deanaibh; agus bithidh an Tighearna maille ris a' mhaith[a].

R.C. 896.

[a] caib. 15. 2; Ecl. 2. 26
[b] caib. 16. 7
[c] Salm 139. 21
[d] caib. 32. 25
[e] caib. 12. 12; 17. 4, 6
[f] Gen. 14. 7
[g] Ios. 15. 62
[h] caib. 30. 19; Esr. 7. 10
[i] caib. 19. 3
[j] Esr. 8. 21; Ier. 36. 9; Dan. 9. 3; Ioel 2. 15, &c.; Ion. 3. 5
[k] Deut. 16. 18
[l] Deut. 1. 17
[m] Deut. 4. 39; Ios. 2. 11; Salm 115. 3
[n] Salm 82. 1; Ecl. 5. 8
[o] Dan. 4. 17, 25
[p] Deut. 32. 4; Ròm. 3. 5, 6; 9. 14
[q] Deut. 10. 17; Iob 34. 19; Gnio. 10. 34; Ròm. 2. 11; Eph. 6. 9; 1 Pead. 1. 17
[r] Salm 44. 2
[s] Deut. 17. 8, 9
[t] Isa. 41. 8
[u] Seum. 2. 23
[v] caib. 6. 28-30
[w] 2 Sam. 23. 3
[x] Mat. 18. 20
[y] caib. 6. 20
[z] Ese. 3. 18
[a] Deut. 2. 4, 9, 19
[b] Air. 16. 46
[c] Air. 20. 21
[d] 1 Each. 26. 30
[e] Salm 83. 12

## CAIB. XX.

*1 Thàinig na Moabaich agus na h-Amonaich gu cath an aghaidh Iudah. 5 Urnuigh Iehosaphait. 14 Fàistneachd Iahasieil. 22 Bhuaileadh clann Amoin agus Mhoaib le àr mòr. 26 Bheannaich an sluagh an Tighearn', agus phill iad gu Ierusalem.*

AGUS an déigh nan nithe so thàinig clann Mhoaib, agus clann Amoin, agus maille riu cuid de na h-Edomaich, an aghaidh Iehosaphait gu cath.

2 Agus thàinig *teachdairean*, agus dh'innis iad do Iehosaphat, ag ràdh, Tha sluagh mòr a' teachd ort a nall thar fairge, *agus* o Edom; agus, feuch, *tha* iad ann an Hasason-tamar[f]; *is* e sin En-gedi[g].

3 Agus bha eagal air Iehosaphat, agus chuir e 'aghaidh a dh'iarraidh an Tighearn'[i], agus ghairm e trasgadh[j] air feadh Iudah uile.

4 Agus chruinnicheadh Iudah 'an ceann a chéile a dh'iarraidh *còmhnaidh* o'n Tighearn': eadhon á uile bhailtibh Iudah thàinig iad a dh'iarraidh an Tighearn'.

5 Agus sheas Iehosaphat ann an coimhthional Iudah agus Ierusaleim, ann an tigh an Tighearna, fa chomhair na cùirte nomha,

6 Agus thubhairt e, a Thighearna Dhé ar n-aithriche, nach tusa Dia anns na nèamhan[m]? agus *nach 'eil* thu a' riaghladh os ceann uile rìoghachda nan cinneach[o]? agus ann ad làimh-sa *nach 'eil* neart agus cumhachd, air chor as nach 'eil neach air bith comasach air seasamh a'd' aghaidh?

7 Nach tusa ar Dia-ne, a dh'fhògair a mach luchd-àiteachaidh na tìre so roimh do shluagh Israel[r], agus a thug i do shliochd Abrahaim[t] do charaid[u] gu bràth?

8 Agus ghabh iad còmhnuidh innte, agus thog iad air do shonsa innte ionad naomh, air son d'ainme-sa, ag ràdh,

9 Ma thig olc air bith oirnn[v], claidheamh, breitheanas, no plàigh, no gorta, seasaidh sinn fa chomhair an tighe so, agus ann ad fhianuis-sa[x], (oir *tha* d'ainm anns an tigh so[y],) agus glaodhaidh sinn riut 'n ar teinn, agus éisdidh tusa, agus saoraidh tu *sinn*.

10 Agus a nis, feuch, clann Amoin, agus Mhoaib, agus sléibh Sheir; cha do leig thu le Israel dol troimh an crìochan[a], 'n uair a thàinig iad á tìr na h-Eiphit, ach thionndaidh iad uatha[c], agus cha do sgrios siad iad;

11 Feuch a nis, *mar a tha* iad a' toirt luigheachd dhuinn, le teachd gus ar tilgeadh a mach á d'oighreachd[e], a thug thu dhuinn r'a sealbhachadh.

12 O ar Dia, nach toir thu breth orra? oir cha-*n 'eil* neart againne an aghaidh an t-sluaigh mhòir so a tha 'teachd oirnn:

agus cha-n 'eil fhios againn ciod a ni sinn ;
ach ortsa *tha* ar sùilean[a].
13 Agus sheas Iudah uile 'am fianuis an
Tighearna; mar an ceudna an òigridh,
am mnathan, agus an clann.
14 Agus air Iahasiel[c], mac Shechariah,
mhic Bhenaiah, mhic Iehieil, mhic Mhat-
aniah, Lebhitheach de mhacaibh Asaiph,
bha spiorad an Tighearn'[d], ann am
meadhon a' choimhthionail:
15 Agus thubhairt e, Eisdibh *riumsa*, a
Iudah uile, agus a luchd-àiteachaidh Ie-
rusaleim, agus thusa a rìgh Iehosaphait :
Mar so tha an Tighearn' ag ràdh ribh,
Na bitheadh eagal no faitcheas oirbh[f] air
son an t-sluaigh mhòir so ; oir cha leibhse
an cath, ach le Dia.
16 Am màireach rachaibh sìos 'n an
aghaidh : feuch, *tha* iad a' teachd a nìos
rathad uchdaich Shids ; agus gheibh sibh
iad aig ceann an t-srutha, fa chomhair
fàsaich Ierueil.
17 Cha *bhi* cath agaibh r'a chur an so ;
a mhàin thigibh a làthair, seasaibh[g], agus
faicibh saorsa an Tighearna maille ribh,
a Iudah, agus a Ierusalem: na bitheadh
eagal no faitcheas oirbh ; am màireach
rachaibh a mach 'n an aghaibh, agus
*bithidh* an Tighearna maille ribh[i].
18 Agus chrom Iehosaphat a cheann[j],
le 'aghaidh gu làr ; agus thuit Iudah uile,
agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim, sìos
'am fianuis an Tighearn'[l], a' deanamh
aoraidh do an Tighearn'.
19 Agus dh'éirich na Lebhithich de
chloinn nan Cohatach, agus de chloinn
nan Corhach, suas a mholadh[m] an Tigh-
earna Dhé Israeil le guth mòr[o], gu h-àrd.
20 Agus dh'éirich iad gu moch anns a'
mhaduinn, agus chaidh iad a mach gu
fàsach Thecoa : agus an uair *a bha* iad a'
dol a mach, sheas Iehosaphat agus thubh-
airt e, Eisdibh riumsa, a Iudah, agus a
luchd-àiteachaidh Ierusaleim ; Creidibh
anns an Tighearn' 'ur Dia[q], agus daing-
nichear sibh ; creidibh 'fhàidhean, agus
soirbhichidh sibh.
21 Agus an uair a thug e comhairle do'n
t-sluagh, dh'orduich e luchd-seinn[r] do'n
Tighearn', agus daoine a mholadh maise
na naomhachd[u], an uair a thigeadh iad a
mach roimh an armailt, agus a theireadh,
Thugaibh buidheachas do an Tighearn'[v],
oir gu bràth *mairidh* a thròcair[w].
22 Agus an uair a thòisich iad air seinn
agus air moladh, chuir an Tighearna luchd
feall-fholaich an aghaidh chloinn Amoin,
agus Mhoaib, agus sléibh Sheir, a thàinig
an aghaidh Iudah ; agus bhuaileadh
iad :
23 Oir sheas clann Amoin agus Mhoaib[y]
suas an aghaidh luchd-àiteachaidh sléibh
Sheir, chum *am* marbhadh agus *an* sgrios
gu tur ; agus an uair a chuir iad as do
luchd-àiteachaidh Sheir, chuidich iad
gach aon diubh gus a chéile a sgrios.
24 Agus an uair a thàinig Iudah làimh

R.C. 896.

a Salm 123. 1, 2
b Ecs. 14. 30
1 Each. 5. 22
Isa. 37. 36
c Isa. 65. 24
Dan. 9. 20, 21
d caib. 15. 1, 2
24. 20
Air. 11. 25, 26
24. 2
e Ese. 39. 8, 9
f caib. 32. 7, 8
Ecs. 14. 13, 14
Deut. 1. 29, 30
31. 6, 8
Isa. 43. 1, 2
1 'S e sin, *beannachadh.*
g Isa. 30. 7, 15
Tuir. 3. 26
h Neh. 12. 43
i Air. 14. 9
Ròm. 8. 31
j Ecs. 4. 31
k caib. 17. 10
l Iob 1. 20
Salm 95. 6
m Neh. 12. 42, 43
n caib. 15. 15
Iob 34. 29
o Salm 81. 1
95. 1, 2
p 1 Ri. 22. 41, &c.
q Isa. 7. 9
r caib. 5. 13
s caib. 17. 6
t caib. 12. 14
19. 3
Deut. 29. 4
u 1 Each. 16. 29
v caib. 7. 3, 6
w Salm cxxxvi.
x 1 Ri. 22. 48, 49
y Bre. 7. 22
1 Sam. 14. 20
z Ios. 7. 11, 12
Gnà. 13. 20

ri tùr na faire anns an fhàsach, dh'amh-
airc iad air an t-sluagh mhòr, agus, feuch,
*bha* iad 'n an corpaibh marbha air tuiteam
gu talamh[b], agus cha deachaidh duine as
diubh.
25 Agus thàinig Iehosaphat agus a
shluagh a thoirt leo an creiche ; agus
fhuair iad 'n am measg ann am pailteas
araon beartas maille ris na corpaibh
marbha, agus seudan luachmhor a thug
iad dhiubh air an son féin, tuilleadh as a
b'urrainn iad iomchar leo : agus bha iad
tri làithean ann an cruinneachadh na
creiche ; oir *bha* i mòr[e].
26 Agus air a' cheathramh là chruinn-
icheadh iad 'an ceann a chéile ann an
gleann Bherachah[1]; oir an sin bheannaich
iad an Tighearn': uime sin thugadh mar
ainm air an àite sin gleann Bherachah,
gus an là 'n diugh.
27 An sin phill fir Iudah agus Ieru-
saleim uile, agus Iehosaphat air an
ceann, a dhol air an ais gu Ierusalem le
gairdeachas ; oir thug an Tighearn' orra
gairdeachas a dheanamh os ceann an
naimhdean[h].
28 Agus thàinig iad gu Ierusalem le
saltairibh, agus le clàrsaichibh, agus le
trompaidibh, a dh'ionnsuidh tighe an
Tighearn'.
29 Agus bha eagal Dhé[k] air uile rìogh-
achdaibh nan dùthchanna *sin*, an uair a
chual' iad gu-n do chog an Tighearn' an
aghaidh naimhdean Israeil.
30 Agus bha rìoghachd Iehosaphait
sàmhach ; oir thug a Dhia fois dha air
gach taobh[n].
31 Agus rìghich Iehosaphat os ceann
Iudah[p] : cùig bliadhna deug 'ar fhichead
a dh'aois *bha e* 'n uair a thòisich e air
rìoghachadh, agus rìghich e cùig bliadhna
fichead ann an Ierusalem : agus *b'e* ainm
a mhàthar Asubah, nighean Shilhi.
32 Agus ghluais e ann an slighe Asa
'athar, agus cha do dhealaich e rithe, a'
deanamh an *ni a bha* ceart ann an sùilibh
an Tighearn'.
33 Ach cha d' thugadh air falbh na
h-àitean àrda[s] ; oir fathast cha d'ulluich
an sluagh an cridhe[t] air son Dhé an aith-
richean.
34 A nis a' chuid eile de ghniomharaibh
Iehosaphait, an toiseach agus mu dheir-
eadh, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann am
briathraibh Iehu mhic Hanani, a chuir e
sìos ann an leabhar rìghrean Israeil.
35 Agus 'n a dhéigh so rinn Iehosaphat
rìgh Iudah coimhcheangal ri Ahasiah
rìgh Israeil, a bha olc 'n a dheanadas.
36 Agus rinn e coimhcheangal ris[x] longan
a dheanamh a rachadh gu Tarsis ; agus
rinn iad na longan ann an Esion-geber.
37 Ach rinn Elieser, mac Dhodabhah o
Mharesah, fàistneachd an aghaidh Ieho-
saphait, ag ràdh, A chionn gu-n d' rinn
thu coimhcheangal ri Ahasiah[z], bhris an
Tighearna d'oibre. Agus bhriseadh na

longan, agus cha b'urrainn iad dol gu
Tarsis[a].

## CAIB. XXI.

1 *Fhuair Iehosaphat bàs, agus rìghich Iehoram 'n a àite.* 4 *Mharbh Iehoram a bhràithrean.* 8 *Rinn Edom agus Libnah ceannairc 'n a aghaidh.* 16 *Chreach na Philistich e agus rinn iad ainneart air.* 18 *A bhàs, agus 'adhlac.*

AGUS choidil Iehosaphat maille r'a
aithrichibh[e], agus dh'adhlaiceadh e
maille r'a aithrichibh ann am baile
Dhaibhidh: agus rìghich Iehoram a mhac
'n a àit.
2 Agus *bha* bràithrean aige-san, mic
Iehosaphait, Asariah, agus Iehiel, agus
Sechariah, agus Asariah, agus Michael,
agus Sephatiah: *b*'iad sin uile mic Ieho-
saphait, rìgh Iudah.
3 Agus thug an athair dhoibh iomadh
tiodhlac airgid agus òir, agus nithe
luachmhor, maille ri bailtibh daingnichte
ann an Iudah; ach thug e an rìoghachd
do Iehoram[h], a chionn gu-m *b'e* an ceud-
ghin e.
4 Agus an uair a dh'éirich Iehoram
suas gu rìoghachd 'athar, agus a
dhaingnich se e féin, mharbh e a
bhràithrean uile leis a' chlaidheamh, agus
mar an ceudna *cuid* a dh'uachdarain
Israeil.
5 Dà bhliadhna dheug 'ar fhichead a
dh'aois *bha* Iehoram an uair a thòisich
e air rìoghachadh, agus rìghich e ochd
bliadhna ann an Ierusalem.
6 Agus ghluais e ann an slighe rìghrean
Israeil, mar a rinn tigh Ahaib; oir bha
nighean Ahaib 'n a mnaoi aige[j]: agus
rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna.
7 Gidheadh, cha b'àill leis an Tighearna
tigh Dhaibhidh a sgrios, air sgàth a'
choimhcheangail a rinn e ri Daibhidh,
agus gu-n do gheall e solus[3] a thabhairt[l]
da féin agus d'a mhacaibh gu bràth.
8 'N a làithibh-san dh'éirich na h-Edom-
aich o *bhi* fo làimh Iudah, agus rinn iad
rìgh os an ceann féin.
9 Agus chaidh Iehoram a mach le
'cheannardaibh, agus a charbadan uile
maille ris: agus dh'éirich e 's an oidhche,
agus bhuail e na h-Edomaich a thàinig
mu'n cuairt air, agus ceannardan nan
carbad.
10 Gidheadh, dh'éirich na h-Edomaich
o *bhi* fo làimh Iudah gus an là 'n diugh.
Agus dh'éirich Libnah 's an àm cheudna
o *bhi* fo a làimh, a chionn gu-n do thréig
e an Tighearna, Dia 'aithrichean.
11 Mar an ceudna rinn e àitean àrda
ann an sléibhtibh Iudah, agus thug e air
luchd-àiteachaidh Ierusaleim strìopachas
a dheanamh[o], agus tharruing e Iudah *a
dh'ionnsuidh sin*.
12 Agus thàinig sgrìobhadh d'a ionn-
suidh o Eliah am fàidh, ag ràdh, Mar so
tha an Tighearna, Dia Dhaibhidh d'athar,
ag ràdh, A chionn nach do ghluais thu
ann an slighibh Iehosaphait d'athar, no
ann an slighibh Asa rìgh Iudah,
13 Ach gu-n do ghluais thu ann an slighe
rìghrean Israeil, agus gu-n d' thug thu air
Iudah agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim
strìopachas a dheanamh[b], cosmhuil ri
strìopachas tighe Ahaib[c], agus mar an
ceudna gu-n do mharbh thu do bhràith-
rean de thigh d'athar[d], a b'fhearr na thu
féin:
14 Feuch, buailidh an Tighearna le
plàigh[1] mhòir do shluagh, agus do chlann,
agus do mhnathan, agus do mhaoin
uile;
15 Agus *bithidh* tu ann an tinneas mòr
le eucail do mhionaich[f], gus an tuit do
mhionach a mach leis an eucail, o là gu
là.
16 Uime sin bhrosnaich an Tighearn'
an aghaidh Iehoraim spiorad nam Philist-
each[g], agus nan Arabach, a *bha* làimh ris
na h-Etiopaich:
17 Agus thàinig iad a nìos gu Iudah,
agus bhris iad a steach innte, agus thug
iad leo a' mhaoin uile a fhuaradh ann an
tigh an rìgh, agus mar an ceudna a mhic
agus a mhnathan; air chor as nach
d'fhàgadh mac aige ach Ahasiah[2] a mhac
a b'òige.
18 Agus 'n a dhéigh so uile, bhuail an
Tighearn' e 'n a mhionach[i] le eucail nach
gabhadh leigheas.
19 Agus an déigh làithean àraidh, 'an
ceann dà bhliadhna, thuit a mhionach a
mach le 'eucail, agus fhuair e bàs le droch
ghalaraibh; agus cha d' rinn a shluagh
losgadh air a shon cosmhuil ri losgadh
'aithrichean[k].
20 Dà bhliadhna dheug 'ar fhichead a
dh'aois bha e 'n uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e ochd bliadhna
ann an Ierusalem, agus shiubhail e gun
déidh sam bith air[m], agus dh'adhlaic iad
e ann am baile Dhaibhidh, ach cha b'ann
'an àitibh-adhlaic nan rìgh.

## CAIB. XXII.

1 *Rìoghachadh aingidh Ahasiah.* 5 *Rinn e coimhcheangal ri Iehoram, agus mharbhadh e le Iehu mac Nimsi.* 10 *Chuir Ataliah an sliochd rìoghail gu bàs, agus rìghich i os ceann na tìre.*

AGUS rinn luchd-àiteachaidh Ierusa-
leim Ahasiah[n] a mhac a b'òige 'n a
rìgh 'n a àit: oir mharbh a' bhuidheann
a thàinig maille ris na h-Arabaich do'n
champ na *mic* a bu shine uile. Agus rìgh-
ich Ahasiah mac Iehoraim, rìgh Iudah.
2 Dà bhliadhna 'ar fhichead a dh'aois
*bha* Ahasiah 'n uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e aon bhliadhna
ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a
mhàthar Ataliah[p], nighean Omri.
3 Ghluais esan mar an ceudna ann an
slighibh tighe Ahaib; oir b'i 'mhàthair a
chomhairliche[q] a dheanamh uile.
4 Air an aobhar sin rinn e olc ann an

B.C. 885.

[a] caib. 9. 21
[b] Ecs. 34. 15 Deut. 31. 16 Ier. 3. 8, 9
[c] 1 Ri. 16. 31-33 2 Ri. 9. 22
[d] rann 4
[e] 1 Ri. 22. 50
[1] *buille.*
[f] rann. 18, 19
[g] 1 Ri. 11. 14, 23 Isa. 10. 5, 6
[h] 2 Ri. 8. 16, &c.
[2] *Iehoahas.*
[i] rann 15 Gnio. 12. 23
[j] caib. 22. 2
[k] caib. 16. 14
[3] *lòchran,* no, *coinneal.*
[l] 2 Sam. 7. 12, 13 1 Ri. 11. 36 2 Ri. 8. 19
[m] Ier. 22. 18
[n] rann 6 caib. 21. 17 2 Ri. 8. 24, &c.
[o] rann 13 Lebh. 20. 5 Tais. 2. 20-22
[p] caib. 21. 6
[q] Gen. 27. 12, 13 Deut. 7. 3, 4 13. 6-10 Mat. 10. 37 Gnio. 4. 19

sùilibh an Tighearna, cosmhuil ri tigh
Ahaib, oir b'iad sin a chomhairlichean[a]
an déigh bàis 'athar, chum a sgrios.
5 Ghluais e mar an ceudna a réir an
comhairle[b], agus chaidh e maille ri Ieho-
ram, mac Ahaib rìgh Israeil, a chogadh
an aghaidh Hasaeil rìgh Shiria ann an
Ramot-gilead: agus lot na Sirianaich
Ioram.
6 Agus phill e gu bhi air a leigheas ann
an Iesreel[e] o na lotaibh a thug iad dha
ann an Ramah, an uair a chòmhraig e
an aghaidh Hasaeil rìgh Shiria. Agus
chaidh Ahasiah mac Iehoraim, rìgh
Iudah, sìos a dh'fhaicinn Ioraim mhic
Ahaib ann an Iesreel, a chionn gu-*n robh*
e tinn.
7 Agus b'ann o Dhia bha sgrios Ahasiah,
le 'theachd gu Ioram[g]: oir an uair a
thàinig e, chaidh e mach maille ri Ieho-
ram[h] an aghaidh Iehu mhic Nimsi, a
dh'ung an Tighearn' a ghearradh as tighe
Ahaib.
8 Agus an uair a bha Iehu a' deanamh
breitheanais air tigh Ahaib[j], agus a
fhuair e uachdarain Iudah[k], agus mic
bhràithrean Ahasiah, a fhritheil do
Ahasiah, mharbh e iad.
9 Agus dh'iarr e Ahasiah[l]; agus ghlac
iad e, agus e 'am folach ann an Samaria:
agus thug iad e dh'ionnsuidh Iehu, agus
mharbh iad e, agus dh'adhlaic iad e, a
chionn, thubhairt iad, gur e mac Iehosa-
phait e[n], a dh'iarr an Tighearna le 'uile
chridhe[o]. Agus cha *robh* e 'n comas do
thigh Ahasiah an rìoghachd a ghleidheadh
na b'fhaide.
10 Agus an uair a chunnaic Ataliah[p],
màthair Ahasiah, gu-n robh a mac marbh,
dh'éirich i, agus sgrios i uile shliochd
rìoghail tighe Iudah.
11 Agus ghabh Iehosabet[r], nighean an
rìgh, Ioas mac Ahasiah, agus ghoid i e á
measg mhac an rìgh a mharbhadh, agus
chuir i e féin agus a bhanaltrum ann an
seòmar nan leapaiche. Mar sin dh'fhol-
aich Iehosabet, nighean rìgh Iehoraim,
bean Iehoiada an t-sagairt e (oir b'i
piuthar Ahasiah i) o Ataliah, air chor as
nach do mharbh i e.
12 Agus bha e maille riu 'am folach
ann an tigh Dhé ré shè bliadhna; agus
Ataliah a' rìoghachadh os ceann na tìre.

## CAIB. XXIII.

1 *Rinn Iehoiada Ioas 'n a rìgh.* 12 *Chuireadh Ataliah gu bàs.* 16 *Bhriseadh altairean agus dealbhan Bhaail.* 20 *Shuidhich Iehoiada Ioas air an rìgh-chaithir.*

AGUS anns an t-seachdamh bliadhna[u]
neartaich Iehoiada e féin, agus
ghabh e na ceannardan cheud, Asariah
mac Ierohaim, agus Ismael mac Ieho-
hanain, agus Asariah mac Obeid, agus
Maaseiah mac Adaiah, agus Elisaphat
mac Shichri, a steach ann an coimh-
cheangal ris.
2 Agus chaidh iad mu'n cuairt ann an
Iudah, agus chruinnich iad na Lebhithich
a mach á uile bhailtibh Iudah, agus cinn
aithrichean Israeil, agus thàinig iad gu
Ierusalem.
3 Agus rinn an coimhthional uile
coimhcheangal ris an rìgh[c] ann an tigh
Dhé: agus thubhairt e riu, Feuch, rìogh-
aichidh mac an rìgh, mar a thubhairt an
Tighearna mu mhic Dhaibhidh[d].
4 So an ni a ni sibh: *Bithidh* an treas
cuid dhibhse a théid a steach air an
t-sàbaid[f] de na sagartaibh agus de na
Lebhithich 'n an luchd-gleidhidh nan
dorus;
5 Agus *bithidh* trian aig tigh an rìgh;
agus trian aig geata na bunaite; agus
*bithidh* an sluagh uile ann an cùirtibh
tighe an Tighearn'.
6 Ach na tigeadh a steach do thigh
an Tighearn' ach na sagairt, agus iadsan
de na Lebhithich a fhritheileas[i]; théid
iadsan a steach, oir *tha* iad naomh: ach
coimhididh an sluagh uile faire an Tigh-
earn'.
7 Agus cuairtichidh na Lebhithich an
rìgh air gach taobh, gach fear le 'airm
'n a làimh; agus ge b'e neach a thig a
steach do'n tigh, cuirear gu bàs e[m]: ach
bithibh-se maille ris an rìgh, 'n uair a
thig e steach, agus an uair a théid e
mach.
8 Agus rinn na Lebhithich, agus Iudah
uile, a réir nan uile *nithe* a dh'àithn
Iehoiada an sagart, agus ghabh iad gach
fear a dhaoine féin a bha gu teachd a
steach air an t-sàbaid, maille riu-san a
bha gu dol a mach air an t-sàbaid; oir
cha do leig Iehoiada an sagart air falbh
na roinnean[q].
9 Agus thug Iehoiada an sagart do
na ceannardaibh-cheud sleaghan, agus
sgiathan, agus targaidean, a *bh*'aig rìgh
Daibhidh, a *bha* ann an tigh Dhé[s].
10 Agus chuir e an sluagh uile, gach
fear le 'ghath 'n a làimh, o thaobh deas
an tighe gu ruig taobh clì an tighe, làimh
ris an altair agus an tigh, mu'n cuairt air
an rìgh.
11 Agus thug iad a mach mac an rìgh,
agus chuir iad an crùn air, agus *thug iad*
*dha* an fhianuis[t], agus rinn iad 'n a rìgh
e: agus dh'ung Iehoiada agus a mhic e,
agus thubhairt iad, Gu ma fada beò an
rìgh.
12 Agus an uair a chual' Ataliah fuaim
an t-sluaigh a' ruith cuideachd, agus a'
moladh an rìgh, thàinig i dh'ionnsuidh
an t-sluaigh, a steach do thigh an Tigh-
earn'.
13 Agus dh'amhairc i[v], agus, feuch,
sheas an rìgh làimh r'a phost aig an dol
a steach, agus na h-uachdarain agus na
trompaidean làimh ris an rìgh; agus
rinn uile shluagh na tìre gairdeachas[w],
agus rinn iad fuaim le trompaidibh, agus
an luchd-seinn[x] le innealaibh-ciuil, agus

B.C. 885.

[a] Gnà. 12. 5
[b] Mic. 6. 16
[c] 2 Sam. 5. 3
[d] caib. 21. 7; 2 Sam. 7. 12, 16; 1 Ri. 9. 5; Salm 89. 29
[e] 2 Ri. 9. 15
[f] 1 Each. 9. 19-27
[g] caib. 10. 15; Deut. 32. 35; Bre. 14. 4; 1 Ri. 12. 15; Hos. 14. 9
[h] 2 Ri. 9. 21
[i] 1 Each. 23. 28, 29
[j] 2 Ri. 9. 6, 7
[k] 2 Ri. 10. 12-14
[l] 2 Ri. 9. 27
[m] Air. 3. 10, 38
[n] 1 Ri. 14. 13
[o] caib. 17. 4
[p] 2 Ri. 11. 1, &c.
[q] 1 Each. xxiv. xxv.
[r] 2 Ri. 11. 2, *Iehoseba*
[s] 2 Sam. 8. 7
[t] Deut. 17. 18-20
[u] 2 Ri. 11. 4, &c.
[v] Salm 14. 5
[w] Gnà. 11. 10
[x] 1 Each. 25. 6-8

R.C. 878.

[a] Ecl. 9. 12
[1] *ath-nuadhach-adh.*
[b] Ecs. 21. 14
[c] Neh. 3. 28
[d] Ecs. 30. 12-16
[e] Salm 5. 6 55. 23 Seum. 2. 13
[f] Deut. 29. 1-15
[g] Deut. 26. 17-19
[h] caib. 21. 17
[i] Ese. 16. 17-19 Hos. 2. 8, 13
[j] Deut. 13. 9
[k] rann 6
[l] 1 Each. xxiii. xxiv.
[m] 2 Cor. 9. 7
[n] Air. xxviii.
[o] 1 Each. 26. 1, &c.
[p] 2 Ri. 11. 19
[q] 1 Cor. 16. 2
[r] Salm 58. 10, 11 Tais. 18. 20 19. 1, 2
[s] 2 Ri. 11. 21 12. 1, &c.
[t] caib. 26. 5 Isa. 29. 13

iadsan a bha eòlach air moladh: agus reub Ataliah a h-eudach[a], agus thubhairt i, Foill, foill!

14 An sin dh'àithn Iehoiada an sagart do na ceannardaibh-cheud a chuireadh os ceann an t-slòigh, agus thubhairt e riu, Thugaibh a mach i an taobh a muigh de na sreathaibh[b]; agus ge b'e neach a leanas i, marbhar leis a' chlaidheamh e: oir thubhairt an sagart, Na cuiribh gu bàs i ann an tigh an Tighearn'.

15 Agus thug iad comas di; agus an uair a thàinig i gu dol a stigh geata nan each[c] aig tigh an rìgh, mharbh iad an sin i[e].

16 Agus rinn Iehoiada coimhcheangal eadar e féin[f], agus an sluagh gu léir, agus an rìgh, gu-m bitheadh iad 'n an sluagh aig an Tighearn'[g].

17 Agus chaidh an sluagh uile a stigh do thigh Bhaail, agus leag iad sìos e, agus bhris iad 'altairean agus a dhealbhan gu tur, agus mharbh iad Matan[j] sagart Bhaail fa chomhair nan altair.

18 Agus shuidhich Iehoiada luchd-riaghlaidh tighe an Tighearna le làimh nan sagart agus nan Lebhitheach, a roinn Daibhidh ann an tigh an Tighearna[l], chum ìobairtean - loisgte an Tighearn' ìobradh, mar *tha e* sgrìobhta ann an lagh Mhaois[n], le gairdeachas agus le seinn, a réir orduigh Dhaibhidh.

19 Agus shuidhich e na dorsairean[o] aig geatachan tighe an Tighearna, chum nach rachadh neach air bith a stigh, *a bha* neòghlan ann an ni air bith.

20 Agus ghabh e na ceannardan-cheud[p], agus na h-àrd uaislean, agus uachdarain an t-sluaigh, agus uile shluagh na tìre, agus thug iad a nuas an rìgh o thigh an Tighearn'; agus thàinig iad troimh 'n gheata àrd a steach do thigh an rìgh, agus chuir iad an rìgh 'n a shuidhe air rìgh-chaithir na rìoghachd.

21 Agus rinn uile shluagh na tìre gairdeachas[r]: agus bha am baile sàmhach, an déigh dhoibh Ataliah a mharbhadh leis a' chlaidheamh.

## CAIB. XXIV.

4 *Dh'orduich Ioas do na sagartaibh agus do na Lebhithich tigh an Tighearn' a chàradh.* 15 *Bàs Iehoiada.* 17 *Thréig Ioas lagh Dhé agus mharbh e Sechariah mac Iehoiada.* 23 *Chreach na Sirianaich Ierusalem.* 25 *Mharbh a sheirbhisich Ioas, agus rìghich Amasiah a mhac 'n a àit.*

SEACHD bliadhna dh'aois *bha* Ioas[s] an uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e dà fhichead bliadhna ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm a mhàthar Sibia o Bheer-seba.

2 Agus rinn Ioas an *ni a bha* ceart ann an sùilibh an Tighearna ré uile làithean Iehoiada an t-sagairt[t].

3 Agus ghabh Iehoiada air a shon dà mhnaoi, agus ghin e mic agus nigheanan.

4 Agus 'n a dhéigh so bha e ann an inntinn Ioais tigh an Tighearn' a chàradh[1].

5 Agus chruinnich e ri 'chéile na sagairt agus na Lebhithich, agus thubhairt e riu, Rachaibh a mach do bhailtibh Iudah, agus cruinnichibh o Israel uile airgiod a chàradh tighe 'ur Dé o bhliadhna gu bliadhna, agus faicibh gu-n dean sibh cabhag 's a' ghnothuch. Gidheadh cha d' rinn na Lebhithich cabhag.

6 Agus ghairm an rìgh Iehoiada an t-àrd-*shagart*, agus thubhairt e ris, C'ar son nach d'iarr thu air na Lebhithich cìs Mhaois[d], òglaich an Tighearn', a thoirt a steach o Iudah, agus o Ierusalem, agus o choimhthional Israeil, air son pàilliuin na fianuis?

7 Oir bhris mic na droch mhnatha Ataliah sìos tigh Dhé[h]; agus mar an ceudna uile nithe coisrigte[i] tighe an Tighearna thug iad seachad do Bhaalim.

8 An sin air àithne an rìgh rinn iad ciste, agus chuir iad i aig geata tighe an Tighearn' air an taobh a muigh.

9 Agus thug iad gairm air feadh Iudah agus Ierusaleim, cìs Mhaois òglaich Dhé, *a chuir e* air Israel anns an fhàsach[k], a thoirt a steach do'n Tighearn'.

10 Agus rinn na h-uachdarain uile agus an sluagh uile gairdeachas[m], agus thug iad leo, agus thilg iad anns a' chiste, gus an do lìonadh i.

11 Agus an uair a thugadh a' chiste steach a dh'ionnsuidh luchd-riaghlaidh an rìgh le làimh nan Lebhitheach, agus a chunnaic iad gu-n *robh* mòran airgid *innte*, an sin thàinig sgrìobhaiche an rìgh agus fear-riaghlaidh an àrd-shagairt, agus dh'fhalamhuich iad a' chiste, agus ghabh iad i, agus thug iad air a h-ais i d'a h-àite féin. Mar sin rinn iad o là gu là, agus chruinnich iad airgiod ann am pailteas[q].

12 Agus thug an rìgh agus Iehoiada e dhoibhsan a rinn obair seirbhis tighe an Tighearn', agus thuarasdalaich iad luchd-snaithidh *chlach* agus saoir a chàradh tighe an Tighearn', agus mar an ceudna luchd-oibre ann an iarunn agus ann an umha a dheanamh suas tighe an Tighearn'.

13 Agus dh'oibrich an luchd-oibre, agus choimhlionadh an obair le'n làimh; agus rinn iad suas tigh an Tighearna cho ceart as a bha e roimhe, agus dhaingnich iad e.

14 Agus an uair a chrìochnaich iad *an obair*, thug iad na dh'fhàgadh de'n airgiod an làthair an rìgh agus Iehoiada, agus rinn iad soithichean deth do thigh an Tighearna, soithichean frithealaidh nan ìobairtean - loisgte, agus spàinean, agus soithichean òir agus airgid: agus dh'ìobair iad ìobairtean-loisgte a ghnàth ann an tigh an Tighearna, ré uile làithean Iehoiada.

15 Ach dh'fhàs Iehoiada sean, agus bha e làn de làithibh, agus fhuair e bàs: ceud

agus deich bliadhna fichead a dh'aois *bha*
*e* 'n uair a fhuair e bàs.
16 Agus dh'adhlaic iad e ann am baile
Dhaibhidh maille ris na rìghribh, a chionn
gu-n d'rinn e maith ann an Israel[a], araon
a thaobh Dhé, agus a thaobh a thighe.
17 Agus an déigh bàis Iehoiada, thàinig
uachdarain Iudah, agus rinn iad ùmhlachd
do'n rìgh[c]. An sin dh'éisd an rìgh riu[d].
18 Agus thréig iad tigh an Tighearna
Dhé an aithrichean, agus rinn iad seirbhis
do dhoireachan agus do dhealbhan[e]: agus
thàinig fearg air Iudah agus Ierusalem air
son an cionta[f].
19 Gidheadh chuir e fàidhean d'an ionn-
suidh[h], gu'n toirt air an ais a dh'ionnsuidh
an Tighearn'; agus rinn iad fianuis 'n an
aghaidh, ach cha d'éisd iadsan riu[i].
20 Agus thàinig spiorad an Tighearn'
air Sechariah mac Iehoiada an t-sagairt,
agus sheas e os ceann an t-sluaigh, agus
thubhairt e riu, Mar so tha Dia ag ràdh,
C'ar son a *tha* sibh a' briseadh àitheantan
an Tighearn'[l]? uime sin cha soirbhich
leibh. A chionn gu-n do thréig sibhse an
Tighearn', tréigidh esan sibhse[m].
21 Agus chaidh iad ann an comhbhoinn
'n a aghaidh[n], agus chlach iad le clachan
e[o], air àithne an rìgh, ann an cùirt tighe
an Tighearn':
22 Oir cha do chuimhnich Ioas an rìgh
an caoimhneas a rinn Iehoiada 'athair ris,
ach mharbh e a mhac[p]: agus an uair a
bha esan a' faghail a' bhàis, thubhairt e,
Chi an Tighearn', agus agraidh[r] e.
23 Agus aig ceann na bliadhna thàinig
armailt Shiria nìos 'n a aghaidh[s]; agus
thàinig iad gu Iudah agus gu Ierusalem,
agus sgrios iad uile uachdarain an t-sluaigh
o mheasg an t-sluaigh, agus chuir iad an
creach uile dh'ionnsuidh rìgh Dhamas-
cuis.
24 Oir le beagan dhaoine thàinig arm-
ailt Shiria[t], agus thug an Tighearna
thairis 'n an làimh sluagh ro mhòr[u], a
chionn gu-n do thréig iad an Tighearna
Dia an aithrichean: uime sin rinn iad
breitheanas an aghaidh Ioais[v].
25 Agus an uair a dh'imich iad uaith,
a chionn gu-n d'fhàg iad e ann an
eucailibh mòra, rinn a sheirbhisich féin
ceannairc 'n a aghaidh air son fola mhic
Iehoiada an t-sagairt[x], agus mharbh iad
e air a leabaidh, agus an uair a fhuair
e bàs, dh'adhlaic iad e ann am baile
Dhaibhidh, ach cha d'adhlaic iad e ann
an àitibh-adhlaic nan rìghrean.
26 Agus *is* iad so iadsan a rinn
ceannairc 'n a aghaidh; Sabad[1] mac
Shimeait na Ban-Amonaich, agus Ieho-
sabad mac Shimrit[2] na Ban-Mhoabaich,
agus a mhic.
27 A nis *a thaobh* meud na cìse a thog
e, agus mar a rinn e suas tigh Dhé, feuch,
*tha* iad sgrìobhta ann an eachdraidh
leabhar nan rìgh. Agus rìghich Ama-
siah a mhac 'n a àit.

B.C. 856.

[a] rann. 2. 12, 14
caib. xxiii.
[b] 2 Ri. 14. 1, &c.
[c] Gnà. 26. 8
[d] Gnà. 29. 12
[e] 1 Ri. 14. 23
[f] caib. 28. 13
29. 8
36. 14-16
Bre. 5. 8
Hos. 5. 10, 14
Seph. 1. 4-6
Eph. 5. 6
[g] Salm 38. 37
Isa. 29. 13
Hos. 10. 2
Seum. 1. 8
4. 8
[h] Ier. 7. 25, 26
25. 4
26. 5
[i] Gnà. 95. 7, 8
Gnio. 7. 51
[j] Deut. 24. 16
[k] Ier. 31. 30
Ese. 18. 20
[l] Air. 14. 41
[m] caib. 15. 2
[n] Ier. 18. 18
[o] Mat. 21. 35
23. 35
Gnio. 7. 58, 59
[p] Gnà. 17. 13
[q] Air. 1. 3
[r] Salm 10. 14
Ier. 51. 56
Luc. 11. 51
2 Tim. 4. 16
[s] 2 Ri. 12. 17
[t] Lebh. 26. 37
Deut. 32. 30
Isa. 30. 17
[u] Lebh. 26. 25
Deut. 28. 25, 48
[v] caib. 22. 8
Isa. 10. 5
[w] caib. 20. 6
Salm 62. 11
Ecl. 9. 11
[x] rann. 21, 22
[y] Salm 24. 1
Gnà. 10. 22
Phil. 4. 19

1 no, *Iosachar, 2 Ri. 12. 21.*
2 no, *Shomer.*

## CAIB. XXV.

3 *Chuir Amasiah gu bàs na daoine a mharbh 'athair.* 6 *Thuarasdalaich e armailt á Israel an aghaidh nan Edomach.* 11 *Bhuail e na h-Edomaich ann an gleann an t-salainn.* 22 *Chog Ioas 'n a aghaidh, agus bhuadhaich e air.* 27 *Bàs Amasiah.*

CUIG bliadhna fichead a dh'aois[b] bha
Amasiah 'n uair a thòisich e air
rìoghachadh, agus rìghich e naoi bliadhna
fichead ann an Ierusalem: agus *b'e* ainm
a mhàthar Iehoadan o Ierusalem.
2 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an
sùilibh an Tighearn', ach cha b'ann le
cridhe iomlan[g].
3 A nis an uair a dhaingnicheadh an
rìoghachd dha, mharbh e a sheirbhisich a
mharbh an rìgh 'athair.
4 Ach an clann cha do mharbh e, a
réir mar tha e sgrìobhta anns an lagh[j]
ann an leabhar Mhaois, far an d'àithn
an Tighearn', ag ràdh, Cha chuirear na
h-aithrichean gu bàs air son nam mac[k],
agus cha chuirear na mic gu bàs air son
nan aithrichean; ach cuirear gach duine
gu bàs air son a pheacaidh féin.
5 Agus chruinnich Amasiah Iudah r'a
chéile, agus rinn e iad, a réir tighe *an*
aithrichean, 'n an ceannardaibh mhìltean
agus 'n an ceannardaibh cheud, ann
an Iudah agus ann am Beniamin uile:
agus ghabh e an àireamh o fhichead
bliadhna dh'aois agus os a cheann[q], agus
fhuair e ann diubh tri cheud mìle *fear*
taghta, a rachadh a mach gu cath, a
laimhsicheadh sleagh agus sgiath.
6 Thuarasdalaich e mar an ceudna á
Israel ceud mìle fear comasach gaisgeil
air cheud tàlann airgid.
7 Ach thàinig duine le Dia d'a ionn-
suidh, ag ràdh, A rìgh, na rachadh
armailt Israeil maille riut: oir cha-*n 'eil*
an Tighearna maille ri Israel, *eadhon*
*maille ri* cloinn Ephraim uile.
8 Ach ma's àill leat imeachd, dean, bi
làidir air son a' chatha; bheir Dia ort
tuiteam roimh an nàmhaid; oir tha Dia
comasach air còmhnadh a dheanamh,
agus air tilgeadh sìos[w].
9 Agus thubhairt Amasiah ris an duine
le Dia, Ach ciod a ni sinn mu'n cheud
tàlann a thug mi do armailt Israeil?
Agus fhreagair an duine le Dia, Tha an
Tighearna comasach air mòran tuilleadh
na sin a thabhairt duit-sa[y].
10 An sin sgaoil Amasiah iadsan de'n
armailt a thàinig d'a ionnsuidh á Ephraim,
a chum gu-n rachadh iad d'an àite féin.
Agus las am fearg gu mòr an aghaidh
Iudah, agus phill iad d'an àite féin ann
an corruich mhòir.
11 Agus neartaich Amasiah e féin, agus
thug e mach a shluagh, agus chaidh e gu
gleann an t-salainn, agus bhuail e de
chloinn Sheir deich mìle.
12 Agus deich mìle *dhiubh* ghlac clann
Iudah beò, agus thug iad leo iad gu

mullach carraig', agus thilg iad sìos iad o
mhullach na carraig', agus bhriseadh iad
gu tur.
13 Ach bhris fir na h-armailt' a chuir
Amasiah air an ais, a chum nach rach-
adh iad maille ris gu cath, a stigh air
bailtibh Iudah, o Shamaria eadhon gu
ruig Bet-horon, agus bhuail iad tri mìle
dhiubh, agus thug iad leo creach mhòr.
14 A nis an déigh do Amasiah teachd
o àr nan Edomach, thug e leis diathan
chloinn Sheir[b], agus chuir e suas iad dha
féin mar dhiathan, agus chrom se e féin
sìos rompa[d], agus loisg e tùis dhoibh.
15 Uime sin las fearg an Tighearn' an
aghaidh Amasiah, agus chuir e d'a ionn-
suidh fàidh, a thubhairt ris, C'ar son a
dh'iarr thu'n déigh dhiathan an t-sluaigh,
nach b'urrainn an sluagh féin a shaoradh[e]
as do làimh-sa?
16 Agus an uair a bha e a' labhairt ris,
fhreagair esan e, An d' rinneadh thusa
a'd' chomhairliche do'n rìgh? leig dhìot;
c'ar son a bhitheadh tu air do bhualadh?
Agus leig am fàidh dheth, agus thubhairt
e, Tha fios agam gu-n do shònraich Dia
air do sgrios, a chionn gu-n d' rinn thu so[f]
agus nach d'éisd thu ri m' chomhairle-sa.
17 An sin ghabh Amasiah rìgh Iudah
comhairle[h], agus chuir e *teachdairean* a
dh'ionnsuidh Ioais, mhic Iehoahais, mhic
Iehu rìgh Israeil, ag ràdh, Thig, faiceam-
aid aghaidh a chéile.
18 Agus chuir Ioas rìgh Israeil *teachd-
airean* gu Amasiah rìgh Iudah, ag ràdh,
Chuir am foghannan[3] a *bha* ann an
Lebanon *teachdair'* a dh'ionnsuidh an
t-seudair a *bha* ann an Lebanon, ag ràdh,
Thoir do nighean do m' mhac-sa 'n a
mnaoi: agus chaidh fiadh-bheathach
seachad a *bha* ann an Lebanon, agus
shaltair e sìos am foghannan.
19 Thubhairt thu, Feuch, bhuail mi
Edom, agus thog do chridhe suas thu
chum uaill a dheanamh; fan a nis aig do
thigh: c'ar son a bhitheadh làmh agad
ann an ni chum d'aimhleis, air chor as
gu-n tuiteadh tu féin agus Iudah maille
riut?
20 Ach cha d'éisd Amasiah *ris*; oir *bha*
e o Dhia[k] an toirt thairis 'n *a* làimh, a
chionn gu-n d'iarr iad an déigh dhiathan
Edoim.
21 Uime sin chaidh Ioas rìgh Israeil
suas, agus chunnaic e féin agus Amasiah
rìgh Iudah aghaidh a chéile aig Bet-semes,
a *bhuineas* do Iudah.
22 Agus bhuaileadh Iudah roimh Israel,
agus theich iad gach fear a dh'ionnsuidh
a bhùtha.
23 Agus ghlac Ioas rìgh Israeil Amasiah
rìgh Iudah mac Ioais, mhic Ahasiah[4], aig
Bet-semes, agus thug se e gu Ierusalem,
agus bhris e sìos balla Ierusaleim, o gheata
Ephraim gu geata na h-oisne[p], ceithir
cheud làmh-choille.
24 Agus [ghabh e] an t-òr agus an

B.C. 839.

[a] 2 Ri. 14. 17, &c.
[b] caib. 28. 23
[c] caib. 15. 2
[d] Ecs. 20. 3, 5 Isa. 44. 19
[e] rann. 11, 12 Salm 96. 5
[1] *Iudah.*
[f] 1 Sam. 2. 25
[g] 2 Ri. 14. 21, 22 15. 1, &c.
[2] no, *Asariah.*
[h] 2 Ri. 14. 8, &c.
[3] no, *tom conaisg, no droighinn.*
[i] caib. 24. 2 Gen. 41. 15, 38 Dan. 1. 17 10. 1
[j] 1 Each. 22. 13
[k] rann 16 caib. 22. 7 1 Ri. 12. 15
[l] 1 Each. 5. 20 Isa. 14. 29
[m] caib. 21. 16
[n] caib. 17. 11
[o] caib. 25. 23 Neh. 3. 13, 32 Sech. 14. 10
[4] no, *Iehoahais.*
[p] caib. 26. 9

t-airgiod uile, agus na soithichean uile a
fhuaradh ann an tigh Dhè aig Obed-edom,
agus ionmhasan tighe an rìgh, agus
braighde-gill, agus phill e gu Samaria.
25 Agus mhair Amasiah[a] mac Ioais,
rìgh Iudah, beò an déigh bàis Ioais mhic
Iehoahais rìgh Israeil, cùig bliadhna deug.
26 Agus a' chuid eile de ghniomhar-
aibh Amasiah, an toiseach agus mu dheir-
eadh, feuch, nach *'eil* iad sgrìobhta ann
an leabhar rìghrean Iudah agus Israeil?
27 Ach o'n àm anns an do thionndaidh
Amasiah o leantuinn an Tighearn'[c], rinn
iad ceannairc 'n a aghaidh ann an Ieru-
salem, agus theich e gu Lachis: ach chuir
iad *daoine* 'n a dhéigh gu Lachis, agus
mharbh iad e an sin.
28 Agus thug iad leo air eachaibh e,
agus dh'adhlaic iad e maille r'a aithrich-
ibh ann am baile Dhaibhidh[1].

## CAIB. XXVI.

1 *Soirbheachadh Udsiah:* 9 *na tùir a thog e ann an Ierusalem:* 11 *'armailt, agus 'innealan-cogaidh.* 16 *Bhuaileadh e le luibhre air son a pheacaidhean.* 22 *A bhàs.*

AGUS ghabh sluagh Iudah uile[g] Ud-
siah[2], agus e sè bliadhna deug a
dh'aois, agus rinn iad e 'n a rìgh 'an àit
'athar Amasiah.
2 Thog esan Elat, agus dh'aisig se e
do Iudah, an déigh do'n rìgh codal maille
r'a aithrichibh.
3 Sè bliadhna deug a dh'aois *bha* Ud-
siah 'n uair a thòisich e air rìoghachadh,
agus rìghich e dà bhliadhna dheug agus
dà fhichead ann an Ierusalem: agus *b'e*
ainm a mhàthar Iecoliah o Ierusalem.
4 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an
sùilibh an Tighearn', a réir gach *ni* a rinn
Amasiah 'athair.
5 Agus dh'iarr e Dia ann an làithibh
Shechariah[i], a theagaisg e ann an eagal
Dhé: agus fhad 's a dh'iarr e an Tigh-
earna[j], thug Dia air soirbheachadh.
6 Agus chaidh e mach, agus chog e 'n
aghaidh nam Philisteach, agus bhris e
sìos balla Ghait, agus balla Iabneith, agus
balla Asdoid; agus thog e bailtean ann an
Asdod, agus am measg nam Philisteach.
7 Agus chuidich Dia leis an aghaidh
nam Philisteach[l], agus an aghaidh nan
Arabach[m] a bha 'n an còmhnuidh ann an
Gur-baal, agus nan Amonach.
8 Agus thug na h-Amonaich tiodhlacan[n]
do Udsiah; agus chaidh 'ainm a mach
gu ruig dol a steach na h-Eiphit, oir
dh'fhàs e ro chumhachdach.
9 Agus thog Udsiah tùir ann an Ieru-
salem aig geata na h-oisne[o], agus aig
geata a' ghlinne, agus aig an oisinn, agus
dhaingnich e iad.
10 Agus thog e tùir anns an fhàsach,
agus chladhaich e mòran thobar; oir bha
mòran spréidh aige, agus anns an *tir*
ìosail agus anns a' chòmhnard treabh-
aichean, agus fion-liosadairean anns na

sléibhtibh agus ann an Carmel, a chionn
gu-m bu toigh leis tuathanachas.
11 Bha aig Udsiah mar an ceudna arm-
ailt *de dhaoinibh* a dheanadh cogadh, a
rachadh a mach gu cath 'n am buidhnibh,
a réir uibhir an àireimh, le làimh Ieieil
an sgrìobhaiche, agus Mhaaseiah an fhir-
riaghlaidh, fo làimh Hananiah *aon* a
dh'uachdarain an rìgh.
12 *B'e* àireamh iomlan phrìomh-aith-
riche nan daoine comasach gaisgeil, dà
mhìle agus sè ceud.
13 Agus fo 'n làimh-san *bha* armailt,
tri cheud mìle agus seachd mìle agus
cùig ceud, a dheanadh cogadh le treun
neart, a chuideachadh leis an rìgh an
aghaidh an nàmhaid.
14 Agus dheasaich Udsiah air an son,
*eadhon* do'n fheachd uile, targaidean,
agus sleaghan, agus clogaidean, agus
lùirichean, agus boghachan, agus cranna-
tabhuill *a thilgeadh* chlach.
15 Agus rinn e ann an Ierusalem innil-
chogaidh, a dhealbhadh le daoinibh eal-
anta, gu bhi air na tùraibh agus air
oisnibh *nam ballachan*, a thilgeadh
shaighead agus chlach mòra leò; agus
chaidh 'ainm a mach an céin, oir b'ion-
gantach an dòigh air an do chuidicheadh
leis gus an d'fhàs e cumhachdach.
16 Ach an uair a dh'fhàs e cumhachd-
ach[d], thogadh a chridhe suas a chum
aimhleis[e], agus pheacaich e an aghaidh
an Tighearn' a Dhé: oir chaidh e steach
do theampull an Tighearn'[f], a losgadh
tùise air altair na tùise.
17 Agus chaidh Asariah[g] an sagart a
steach 'n a dhéigh, agus maille ris ceithir
fichead sagart leis an Tighearna, fir
threuna;
18 Agus sheas iad an aghaidh Udsiah
an rìgh, agus thubhairt iad ris, Cha *bhuin*
*e* dhuit-sa, 'Udsiah[i], tùis a losgadh do
an Tighearn', ach do na sagartaibh, mic
Aaroin, a tha air an naomhachadh[k] a
losgadh tùise: imich a mach as an ionad
naomh[l], oir pheacaich thu, agus cha *bhi*
*e* dhuit a chum urraim[m] o an Tighearna
Dia.
19 Agus bha fearg air Udsiah, agus
tùiseir aige 'n a làimh a losgadh tùise:
agus an uair a bha fearg air[n] ris na
sagartaibh, air ball dh'éirich luibhre[o] suas
ann an clàr 'eudain, 'am fianuis nan
sagart ann an tigh an Tighearn', os ceann
altair na tùise.
20 Agus dh'amhairc Asariah an t-àrd-
shagart, agus na sagairt uile air, agus,
feuch, *bha* luibhre air ann an clàr 'eudain,
agus ghreas iad a mach as a sin e; agus
rinn e féin mar an ceudna 'cabhag[p] gu
dol a mach, a chionn gu-n do bhuail an
Tighearn' e.
21 Agus bha Udsiah an rìgh 'n a lobhar
gu là a bhàis[q], agus ghabh e còmhnuidh
ann an tigh air leth[s], mar fhear a bha
'n a lobhar, an uair a dhruideadh a mach

R.C. 765.

[a] Isa. 1. 1
[b] Isa. 6. 1
[c] 2 Ri. 15. 32, &c.
[1] *an tùir.*
[d] caib. 25. 19; Deut. 8. 14; 32. 15
[e] Gnà. 16. 18
[f] 2 Ri. 16. 12, 13
[g] 1 Each. 6. 10
[h] caib. 26. 5
[i] Air. 16. 40; 18. 7
[j] caib. 19. 3
[k] Ecs. 30. 7, 8; Eabh. 5. 4
[l] 1 Cor. 5. 5
[m] 1 Sam. 2. 30
[n] caib. 25. 16
[o] Air. 12. 10; 2 Ri. 5. 27
[p] Est. 6. 12
[q] 2 Ri. 15. 5
[r] 2 Ri. 16. 2, &c.
[s] Lebh. 13. 46; Air. 5. 2; 12. 15; 2 Ri. 7. 3

e á tigh an Tighearn'; agus *bha* Iotam a
mhac os ceann tighe an rìgh, a' toirt
breth air sluagh na tìre.
22 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Udsiah, an toiseach agus mu dheireadh,
sgrìobh Isaiah[a] am fàidh, mac Amois.
23 Agus choidil Udsiah maille r'a aith-
richibh[b], agus dh'adhlaic iad e maille r'a
aithrichibh ann am magh *àit*-adhlacaidh
nan rìghrean: oir thubhairt iad, *Tha* e
'n a lobhar. Agus rìghich Iotam a mhac
'n a àit.

## CAIB. XXVII.

1 *Rìoghachadh Iotaim: 5 bhuadhaich e air na h-Amonaich. 9 Fhuair e bàs, agus rìghich Ahas 'n a àit.*

CUIG bliadhna fichead a dh'aois[c] *bha*
Iotam an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e sè bliadhna deug
ann an Ierusalem; agus *b'e* ainm a
mhàthar Ierusa, nighean Shadoic.
2 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann
an sùilibh an Tighearn', a réir nan uile
*nithe* a rinn Udsiah 'athair; gidheadh
cha deachaidh e steach do theampull an
Tighearn', agus *bha* 'n sluagh fathast
truaillidh.
3 Thog e geata àrd tighe an Tighearn',
agus air balla Opheil[1] thog e mòran.
4 Agus thog e bailtean ann an sléibh-
tibh Iudah, agus anns na coilltibh thog e
caistealan agus tùir.
5 Agus chog e ri rìgh chloinn Amoin,
agus thug e buaidh orra. Agus thug
clann Amoin dha air a' bhliadhna sin
féin ceud tàlann airgid, agus deich mìle
tomhas cruithneachd, agus deich mìle
*tomhas* eorna. So thug clann Amoin
seachad da, araon air an dara bliadhna,
agus *air* an treas.
6 Agus dh'fhàs Iotam cumhachdach[h], a
chionn gu-n do dheasaich e a shlighean[j]
'am fianuis an Tighearn' a Dhé.
7 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iotaim, agus a choganna uile, agus a
shlighean, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann
an leabhar rìghrean Israeil agus Iudah.
8 Cùig bliadhna fichead a dh'aois bha
e 'n uair a thòisich e air rìoghachadh,
agus rìghich e sè bliadhna deug ann an
Ierusalem.
9 Agus choidil Iotam maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaic iad e ann am
baile Dhaibhidh: agus rìghich Ahas a
mhac 'n a àit.

## CAIB. XXVIII.

1 *Rìoghachadh aingidh Ahais. 5 Thug Dia thairis e do làimh rìgh Shiria agus rìgh Israeil. 9 Chuir clann Israeil braighdean Iudah air an ais. 20 Shàruich rìgh Asiria Ahas. 22 'N a theanntachd chiontaich e na bu mhò an aghaidh Dhé.*

FICHEAD bliadhna dh'aois *bha* Ahas[r]
an uair a thòisich e air rìoghachadh,
agus rìghich e sè bliadhna deug ann an

Ierusalem : agus cha d' rinn e an *ni a bha*
ceart ann an sùilibh an Tighearna, mar *a*
*rinn* Daibhidh 'athair :
2 Ach dh'imich e ann an slighibh rìgh-
rean Israeil, agus mar an ceudna rinn e
dealbhan leaghta[a] do Bhaalim[b].
3 Agus loisg e tùis ann an gleann[d]
Bhen-hinoim[1], agus loisg e a chlann anns
an teine[e], a réir ghràineileachd nan cinn-
each a thilg an Tighearna mach roimh
chloinn Israeil.
4 Agus dh'ìobair e agus loisg e tùis anns
na h-àitibh àrda, agus air na cnuic, agus
fo gach craoibh uaine.
5 Uime sin thug an Tighearn' a Dhia
thairis e[i] 'an làimh rìgh nan Sirianach ;
agus bhuail iad e, agus thug iad leo
mòran diubh 'n am braighdibh, agus thug
siad *iad* gu Damascus : agus thugadh mar
an ceudna thairis e 'an làimh rìgh Israeil,
a bhuail e le àr mòr.
6 Agus mharbh Pecah[l] mac Remaliah
ann an Iudah ceud agus fichead mìle ann
an aon là, fir threuna uile ; a chionn gu-n
do thréig iad an Tighearna Dia an aith-
richean[n].
7 Agus mharbh Sichri, duine treun de
Ephraim, Maaseiah mac an rìgh, agus
Asricam uachdaran an tighe, agus Elcanah
a b'fhaigse do'n rìgh.
8 Agus thug clann Israeil leo 'n am
braighdibh d'am bràithribh[p] dà cheud
mìle bean, mac agus nighean, agus thog
iad mar an ceudna creach mhòr uatha,
agus thug iad a' chreach gu Samaria.
9 Ach bha fàidh leis an Tighearn' an
sin d'am b'ainm Oded, agus chaidh e
mach 'am fianuis an t-slòigh a thàinig gu
Samaria, agus thubhairt e riu, Feuch, a
chionn gu robh fearg air an Tighearna Dia
'ur n-aithriche ri Iudah, thug e thairis iad
ann 'ur làimh-se agus mharbh sibh iad le
buirbe[s] *a* ràinig suas gu nèamh[t].
10 Agus a nis *tha* sibh a' cur roimh-
ibh clann Iudah agus Ierusaleim a chur
foidhibh mar thràillean[u] agus mar bhan-
tràillean agaibh. Nach *'eil* idir agaibh-se,
*cadhon* agaibh-se[v] peacaidhean an aghaidh
an Tighearna 'ur Dé ?
11 A nis ma ta cisdibh rium-sa, agus
thugaibh air an ais na braighdean a thug
sibh leibh ann am braighdeanas o 'ur
bràithribh ; oir tha fearg laiste an Tigh-
earna ribh.
12 An sin dh'éirich daoine *àraidh* de
cheannaibh chloinn Ephraim, Asariah
mac Iohanain, Berechiah mac Mhesile-
moit, agus Iehisciah mac Shaluim, agus
Amasa mac Hadlai, suas 'n an aghaidh-
san a thàinig o'n chogadh,
13 Agus thubhairt iad riu, Cha toir
sibh na braighdean a steach an so ; oir
*bhitheadh sin* 'n a' chionta, an aghaidh
an Tighearn', oirnne. *Tha* sibhse a' cur
roimhibh tuilleadh a chur r'ar peacaidhean,
agus r'ar cionta, 'n uair tha ar cionta
*cheana* mòr agus fearg laiste ri Israel.

R.C. 741.

[a] Ecs. 34. 17
Lebh. 19. 4
[b] Bre. 2. 11
Hos. 2. 13, 17
[c] rann 12
[d] 2 Ri. 23. 10
[1] *mhic Hinoim.*
[e] caib. 33. 6
Lebh. 18. 21
Salm 106. 37
Ier. 32. 35
Ese. 16. 20, 21
Mic. 6. 7
[f] 2 Ri. 6. 22
Gnà. 25. 21, 22
Luc. 6. 27, 35
[g] Ròm. 15. 1
[h] Deut. 34. 3
Lebh. 19. 4
[i] Isa. 7. 1
[j] 2 Ri. 16. 7
[k] Obad. 10, 13, 14
[l] 2 Ri. 15. 27
[m] Ese. 16. 27, 57
[n] Deut. 31. 16, 17
Ios. 24. 20
Isa. 1. 28
Ier. 15. 6
[o] Salm 106. 43
[p] caib. 11. 4
[q] Ecs. 32. 25
Tais. 3. 17, 18
16. 15
[r] 2 Ri. 15. 29
16. 7-9
[s] Salm 69. 26
Isa. 10. 5-7
47. 6
Ier. 50. 17, 18
Ese. 25. 12-17
26. 2, 3
Obad. 10, &c.
Sech. 1. 15
[t] Gen. 4. 10
Esr. 9. 6
Tais. 8. 5
[u] Lebh. 25. 39, &c.
[v] Ier. 25. 29
Mat. 7. 2-4
[w] Ier. 10. 5
44. 17-28
[x] Isa. 1. 28
Hos. 13. 9
[y] caib. 29. 3, 7
[z] Ier. 11. 13

14 An sin dh'fhàg na daoine a bha fo
'n armaibh na braighdean agus a' chreach
'am fianuis nan uachdaran agus a' chomh-
chruinneachaidh uile.
15 Agus dh'éirich na daoine a ghairm-
eadh air an ainm[c], agus ghabh iad na
braighdean, agus dh'éidich iad leis a'
chreich iadsan uile a bha lomnochd
dhiubh, agus an uair a chuir iad eudach
agus brògan orra, thug iad orra itheadh
agus òl[f], agus dh'ung siad iad, agus chuir
iad air asalaibh iadsan uile a bha
anmhunn diubh[g], agus thug siad iad gu
Iericho, baile nan craobh - pailme[h], a
dh'ionnsuidh am bràithrean ; agus phill
iad gu Samaria.
16 'S an àm sin chuir rìgh Ahas *fios* a
dh'ionnsuidh rìgh Asiria[j] e a chuideachadh
leis.
17 Oir thàinig na h-Edomaich[k] a rìs,
agus bhuail iad Iudah, agus thug iad leo
braighdean.
18 Thug na Philistich[m] mar an ceudna
ionnsuidh air bailtibh a' chòmhnaird, agus
air an taobh deas de Iudah, agus ghlac
iad Bet-semes, agus Aialon, agus Gederot,
agus Socho le 'bhailtibh beaga, agus
Timnah le 'bhailtibh beaga, agus Gimso
le 'bhailtibh beaga ; agus ghabh iad
còmhnuidh an sin.
19 Oir rinn an Tighearna Iudah ìosal[o]
air son Ahais rìgh Iudah, a chionn gu-n
d' rinn e Iudah lomnochd[q], agus gu-n
d' rinn e cionta mòr an aghaidh an Tigh-
earn'.
20 Uime sin thàinig Tilgat-pilneser[r]
rìgh Asiria d'a ionnsuidh, agus shàruich,
ach cha do neartaich se e.
21 Oir ghabh Ahas cuibhrionn á tigh
an Tighearn', agus á tigh an rìgh, agus
o na h-uachdarain, agus thug e *sin*
do rìgh Asiria ; ach cha do chuidich
e leis.
22 Agus 'an àm a theanntachd rinn e
fathast tuilleadh cionta an aghaidh an
Tighearn', an rìgh so féin Ahas.
23 Oir dh'ìobair e do dhiathaibh Dha-
mascuis a bhuail e, agus thubhairt e, A
chionn gu-n cuidich diathan rìghrean
Shiria leo, ìobraidh mise dhoibh a chum
gu-n cuidich iad leamsa[w] : ach is ann a
bha iad 'n an aobhar sgrios dha féin[x],
agus do Israel uile.
24 Agus chruinnich Ahas soithichean
tighe Dhé, agus ghearr e 'n am mìribh
soithichean tighe Dhé, agus dhruid e
dorsan tighe an Tighearn'[y]. Agus rinn e
dha féin altairean anns gach cearna de
Ierusalem.
25 Agus anns gach baile fa leth[z] de
Iudah rinn e àitean àrda, chum tùis a
losgadh do dhiathaibh coimheach, agus
bhrosnaich e gu feirg an Tighearna Dia
'aithrichean.
26 Agus a chuid eile d'a ghniomhar-
aibh agus d'a shlighibh uile, an toiseach
agus mu dheireadh, feuch, *tha* iad

sgrìobhta ann an leabhar rìghrean Iudah
agus Israeil.
27 Agus choidil Ahas maille r'a aith-
richibh, agus dh'adhlaic iad e anns a'
bhaile, ann an Ierusalem ; ach cha d'thug
iad e do àitibh-adhlaic rìghrean Israeil :
agus rìghich Heseciah a mhac 'n a àit.

## CAIB. XXIX.

1 *Rìoghachadh Heseciah.* 5 *Thug e earail do na Lebhithich iad a naomhachadh tighe Dhé.* 12 *Naomhaich na Lebhithich iad féin, agus ghlan iad an teampull.* 20 *Iobairtean Heseciah.*

THOISICH Heseciah air rìoghachadh[c]
'n uair a bha e cùig bliadhna fichead
a dh'aois, agus rìghich e naoi bliadhna
fichead ann an Ierusalem : agus *b'e* ainm
a mhàthar Abiah, nighean Shechariah[e].
2 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an
sùilibh an Tighearn', a réir nan uile *nithe*
a rinn Daibhidh 'athair.
3 Anns a' cheud bhliadhna d'a rìogh-
achadh[f], air a' cheud mhìos, dh'fhosgail
e dorsan tighe an Tighearn'[h], agus chàir-
ich e iad.
4 Agus thug e stigh na sagairt agus na
Lebhithich, agus chruinnich e iad do'n
t-sràid an ear,
5 Agus thubhairt e riu, Eisdibh rium,
a Lebhitheacha ; a nis naomhaichibh sibh
féin[i], agus naomhaichibh tigh an Tigh-
earna Dhé 'ur n-aithrichean, agus thugaibh
a mach an salchar as an *ionad* naomh[j].
6 Oir pheacaich ar n-aithrichean[k], agus
rinn iad an *ni a bha* olc ann an sùilibh
an Tighearn' ar Dé, agus thréig iad e,
agus thionndaidh iad an aghaidhean[m] o
phàilliun an Tighearn', agus chuir iad
cùl ris.
7 Mar an ceudna dhruid iad dorsan[n]
an sgàth-thighe, agus chuir iad as na
lòchrain, agus cha do loisg iad tùis, agus
cha d' thug iad ìobairtean-loisgte suas
anns an *ionad* naomh, do Dhia Israeil.
8 Uime sin bha fearg an Tighearna ri
Iudah[o] agus ri Ierusalem, agus thug e
thairis iad do thuairgne[1], do uamhann,
agus do sgeig[q], mar a chi sibh le'r sùilibh.
9 Oir feuch, thuit ar n-aithrichean leis
a' chlaidheamh[r], agus *tha* ar mic, agus
ar nigheanan, agus ar mnathan ann am
braighdeanas air son so.
10 A nis *tha e* ann am chridhe coimh-
cheangal a dheanamh ris an Tighearna
Dia Israeil[t], a chum gu-n tionndaidh
'fhearg laiste uainn.
11 Mo mhic, na bithibh a nis dearmad-
ach ; oir thagh an Tighearna sibh[u] gu
seasamh 'n a làthair a dheanamh seirbhis
da, agus gu bhi a' frithealadh dha agus
a' losgadh tùise.
12 An sin dh'éirich na Lebhithich,
Mahat mac Amasai, agus Ioel mac Asa-
riah, de mhacaibh nan Cohatach[v]: agus
de mhacaibh Mherari, Cis mac Abdi,
agus Asariah mac Iehaleleil : agus de na
Gersonaich, Ioah mac Shimah, agus
Eden mac Ioah :
13 Agus de mhacaibh Elisaphain,
Simri agus Iehiel : agus de mhacaibh
Asaiph, Sechariah agus Mataniah :
14 Agus de mhacaibh Hemain, Iehiel
agus Simei : agus de mhacaibh Iedutuin,
Semaiah agus Udsiel.
15 Agus chruinnich iad am bràithrean,
agus naomhaich siad iad féin[a], agus
thàinig iad a réir àithne an rìgh ann am
briathraibh an Tighearn', a ghlanadh
tighe an Tighearn'[b].
16 Agus chaidh na sagairt do'n chuid a
b'fhaide steach de thigh an Tighearna
g'a ghlanadh, agus thug iad a mach gach
salchar[d] a fhuair iad ann an teampull an
Tighearna, gu cùirt tighe an Tighearn'.
Agus thog na Lebhithich leo e, gu 'thoirt
a mach gu sruth Chidroin.
17 A nis thòisich iad air a' cheud *là*
de'n cheud mhìos air naomhachadh, agus
air an ochdamh là de'n mhìos thàinig iad
gu sgàth-thigh[g] an Tighearn', agus naomh-
aich iad tigh an Tighearn' ann an ochd
làithibh, agus air an t-seathamh là deug
de'n cheud mhìos chrìochnaich iad *an obair.*
18 An sin chaidh iad a steach a dh'ionn-
suidh Heseciah an rìgh, agus thubhairt
iad, Ghlan sinn tigh an Tighearn' uile,
agus altair na h-ìobairt-loisgte maille r'a
soithichibh uile, agus bòrd an arain thais-
beanta maille r'a shoithichibh uile.
19 Agus na soithichean sin uile a chuir
rìgh Ahas, an uair a rìghich e[l], air falbh
'n a eusaontas, dheasaich sinne agus
naomhaich sinn, agus, feuch, *tha* iad fa
chomhair altair an Tighearn'.
20 An sin dh'éirich Heseciah an rìgh
gu moch, agus chruinnich e uachdarain
a' bhaile, agus chaidh e suas do thigh an
Tighearn'.
21 Agus thug iad leo seachd tairbh
òga, agus seachd reitheachan, agus seachd
uain, agus seachd buic - ghaibhre mar
ìobairt-pheacaidh[p] air son na rìoghachd,
agus air son an *ionaid* naoimh, agus air
son Iudah : agus dh'àithn e do na sagart-
aibh, mic Aaroin, *an* ìobradh air altair
an Tighearn'.
22 Uime sin mharbh iadsan na tairbh,
agus ghabh na sagairt an fhuil, agus
chrath iad i[s] air an altair : mharbh iad
mar an ceudna na reitheachan, agus
chrath iad an fhuil air an altair : mharbh
iad cuideachd na h-uain, agus chrath iad
an fhuil air an altair.
23 Agus thug iad leo na buic-ghaibhre
air son na h-ìobairt-pheacaidh an làthair
an rìgh agus a' choimhthionail, agus chuir
iad an làmhan orra :
24 Agus mharbh na sagairt iad, agus
chrath iad am fuil air an altair chum
réite 'dheanamh air son Israeil uile : oir
dh'àithn an rìgh an ìobairt-loisgte agus an
ìobairt-pheacaidh air son Israeil uile.

R.C. 726.

[a] rann 5
[b] 1 Each. 23. 28
[c] 2 Ri. 18. 1, &c.
[d] Mat. 21. 12, 13
[e] caib. 26. 5
[f] Salm 101. 3 Gal. 1. 16
[g] 1 Ri. 6. 3
[h] rann 7
[i] caib. 35. 6 1 Each. 15. 12
[j] Ese. 8. 3, 9, &c.
[k] Neh. 9. 16
[l] caib. 28. 24
[m] Ier. 2. 27 Ese. 8. 16
[n] rann 3 caib. 28. 24 Mal. 1. 10
[o] caib. 24. 18
[p] Lebh. 4. 3, 14
[1] *amhluadh.*
[q] 1 Ri. 9. 8 Ier. 18. 15, 16 25. 9, 18
[r] caib. 28. 5, 8, &c.
[s] Lebh. 8. 14, &c. Eabh. 9. 21
[t] caib. 15. 12
[u] Air. 3. 6, 7 18. 2-6
[v] Air. 4. 2, &c.

25 Agus chuir e na Lebhithich ann
an tigh an Tighearna le ciombalaibh, le
saltairibh, agus le clàrsaichibh, a réir
àithne Dhaibhidh[a], agus Ghaid fhir-
sheallaidh an rìgh[b], agus Natain an
fhàidh : oir *b'i sin* àithne an Tighearna le
làimh 'fhàidhean[c].
26 Agus sheas na Lebhithich le inneal-
aibh Dhaibhidh[d], agus na sagairt leis na
trompaidibh[e].
27 Agus dh'àithn Heseciah an ìobairt-
loisgte ìobradh air an altair : agus an uair
a thòisich an ìobairt-loisgte, thòisich *mar
an ceudna* laoidh an Tighearna[f] leis na
trompaidibh, agus le innealaibh Dhaibhidh
rìgh Israeil.
28 Agus rinn an coimhthional uile
aoradh, agus sheinn an luchd-seinn, agus
shéid na trompadairean : *mhair* so uile
gus an do chrìochnaicheadh an ìobairt-
loisgte.
29 Agus an uair a chuir iad crìoch air
ìobradh, chrom an rìgh agus iadsan uile a
bha maille ris iad féin[j], agus rinn iad
aoradh.
30 Agus dh'àithn Heseciah an rìgh
agus na h-uachdarain do na Lebhithich
gu moladh iad an Tighearn' ann am
briathraibh Dhaibhidh, agus Asaiph an
fhir-sheallaidh : agus mhol iad le subh-
achas[l], agus chrom iad an cinn[m], agus
rinn iad aoradh.
31 An sin fhreagair Heseciah, agus
thubhairt e, A nis choisrig sibh sibh féin
do'n Tighearna : thigibh am fagus, agus
thugaibh leibh ìobairtean, agus tabhartais-
buidheachais[o] do thigh an Tighearn'.
Agus thug an coimhthional a steach ìob-
airtean, agus tabhartais-buidheachais,
agus iadsan uile a bha toileach 'n an
cridhe, tabhartais-loisgte.
32 Agus b'e àireamh nan tabhartas-
loisgte a thug an coimhthional leo, tri
fichead agus deich tairbh òga, ceud reithe,
dà cheud uan ; iad sin uile chum ìobairt-
loisgte do'n Tighearn'.
33 Agus na nithe coisrigte, sè ceud
damh, agus tri mìle caora.
34 Ach bha na sagairt tearc, agus cha
b'urrainn iad na tabhartais-loisgte uile
fhionnadh : uime sin chuidich am bràithre
na Lebhithich leo[u], gus an do chrìoch-
naicheadh an obair, agus gus an do
naomhaich na sagairt iad féin ; oir *bha*
na Lebhithich na bu [3]deise[w] 'n an cridhe
chum iad féin a naomhachadh na na
sagairt[x].
35 Agus mar an ceudna *bha* na tabhart-
ais-loisgte ann am pailteas, maille ri saill[z]
nan[a] tabhartas-sìth agus nan tabhartas-
dibhe, chum na h-ìobairt-loisgte. Agus
dheasaicheadh seirbhis tighe an Tigh-
earn'.
36 Agus rinn Heseciah agus an sluagh
uile gairdeachas[d], a chionn gu-n do dheas-
aich Dia air son an[4] t-sluaigh[e] : oir rinneadh
an ni gu grad.

R.C. 726.

[a] caib. 8. 14
1 Each. 16. 4
23. 5
25. 1, &c.
[b] 2 Sam. 24. 11
[c] caib. 30. 12
[d] 1 Each. 23. 5
Salm 87. 7
150. 3-5
Isa. 38. 20
[e] 1 Each. 16. 6
[f] caib. 23. 18
Salm 137. 3, 4
[g] Air. 9. 10, 11
[h] Ecs. 12. 6, 18
[i] caib. 29. 34
[j] caib. 20. 18
Salm 72. 11
[k] Deut. 12. 32
1 Cor. 11. 2
[l] Salm 100. 2
[m] Salm 95. 6
[n] Ier. 4. 1
Tuir. 5. 21
Ioel 2. 13, 14
[o] Lebh. 7. 12
[p] Isa. 6. 13
[q] Ese. 20. 13, &c.
[r] caib. 29. 8
[1] *rag-mhuineal-ach.*
[2] *thoiribh an làmh.*
[s] Ròm. 6. 13-19
[t] caib. 29. 10
[u] caib. 35. 11
[v] Salm 106. 46
[3] *na bu treibh-dhiriche.*
[w] Salm 26. 6
94. 15
[x] caib. 30. 3
[y] Ecs. 34. 6
Neh. 9. 17, 31
Salm 111. 4
Ion. 4. 2
[z] Lebh. 3. 16
[a] Air. 15. 5-10
[b] Gnà. 28. 13
Isa. 55. 7
[c] caib. 36. 16
[d] Esr. 6. 22
[4] *dheasaich Dia an sluagh.*
[e] Salm 10. 17
Gnà. 16. 1
[f] rann. 18, 21
caib. 11. 16

## CAIB. XXX.

1 *Thug Heseciah fainear gairm a thabhairt air feadh Israeil uile iad a chumail na càisge ann an Ierusalem.* 13 *Thug an comhchruinneachadh air falbh altairean nan diathan coimheach, agus chum iad a' chàisg ceithir là deug.*

AGUS chuir Heseciah *fios* gu Israel uile
agus gu Iudah, agus mar an ceudna
sgrìobh e litrichean gu Ephraim agus gu
Manaseh, iad a theachd gu tigh an Tigh-
earn' ann an Ierusalem, a chumail na
càisge do an Tighearna Dia Israeil.
2 Agus ghabh an rìgh comhairle, agus
'uachdarain, agus an coimhthional uile
ann an Ierusalem, a' chàisg a chumail air
an dara mìos[g].
3 Oir cha b'urrainn iad a cumail 's an
àm sin[h], a chionn nach do naomhaich na
sagairt iad féin gu leòir[i], agus nach robh
an sluagh air cruinneachadh gu Ieru-
salem.
4 Agus thaitinn an ni ris an rìgh, agus
ris a' choimhthional uile.
5 Agus shuidhich iad reachd, gairm a
thabhairt air feadh Israeil uile o Bheer-
seba eadhon gu Dan, iad a theachd a
chumail na càisge do'n Tighearna Dia
Israeil ann an Ierusalem ; oir cha do chum
mòran i mar a bha e sgrìobhta[k].
6 Agus chaidh na gillean-ruith le
litrichibh o'n rìgh agus o 'uachdarain
air feadh Israeil uile agus Iudah, agus a
réir àithne an rìgh, ag ràdh, A chlann
Israeil, pillibh a dh'ionnsuidh an Tigh-
earna, Dhé Abrahaim[n], Isaaic, agus Israeil,
agus pillidh esan a dh'ionnsuidh an fhuigh-
ill dibh[p] a chaidh as o làimh rìghrean
Asiria.
7 Agus na bithibh cosmhuil ri'r n-aith-
richibh[q], agus cosmhuil ri'r bràithribh a
pheacaich an aghaidh an Tighearna, Dhé
an aithrichean, agus thug esan thairis iad
gu léir-sgrios[r], mar a chì sibh.
8 A nis na bithibh-se[1] cruaidh-mhuineal-
ach cosmhuil ri'r n-aithrichibh : thug-
aibh sibh féin thairis[2] do an Tighearn'[s],
agus rachaibh a steach d'a ionad naomh,
a naomhaich e gu bràth : agus deanaibh
seirbhis do'n Tighearna 'ur Dia, a chum
gu-n tionndaidh lasan 'fheirge air falbh
uaibh[t].
9 Oir ma philleas sibh a dh'ionnsuidh an
Tighearna, [gheibh] 'ur bràithrean agus
'ur clann iochd[v] 'n am fianuis-san a thug
leo 'am braighdeanas iad, air chor as gu-m
pill iad a dh'ionnsuidh na tìre so : oir
gràsmhor agus tròcaireach[y] *tha'n* Tigh-
earna 'ur Dia, agus cha tionndaidh e a
ghnùis air falbh uaibh, ma philleas sibh
d'a ionnsuidh[b].
10 Agus chaidh na gillean-ruith thairis
o bhaile gu baile, air feadh tìr Ephraim
agus Mhanaseh, eadhon gu ruig Sebulun[c] ;
ach bha iad a' fanoid orra, agus a' dean-
amh ball-magaidh dhiubh.
11 Gidheadh, dh' irioslaich daoine
*àraidh* de Aser[f], *de* Mhanaseh, agus de

Shebulun iad féin, agus thàinig iad gu Ierusalem.

12 Mar an ceudna ann an Iudah bha làmh Dhé a thoirt aon chridhe dhoibh[a], a dheanamh àithne an rìgh agus nan uachdaran, a réir focail an Tighearn'[b].

13 Agus chruinnich ann an Ierusalem[c] mòran sluaigh, a chumail féill an arain neo-ghoirtichte anns an dara mios, comh-chruinneachadh ro mhòr.

14 Agus dh'éirich iad, agus thug iad air falbh na h-altairean[d] a *bha* ann an Ierusalem, agus na h-altairean uile air son tùise thug iad air falbh, agus thilg siad iad ann an sruth Chidroin.

15 Agus mharbh iad a' chàisg air a' cheathramh *là* deug de'n dara mìos; agus bha nàire air na sagairt agus air na Lebhithich[e], agus naomhaich siad iad féin, agus thug iad a steach ìobairtean-loisgte do thigh an Tighearn'.

16 Agus sheas iad 'n an àit a réir an riaghailt, a réir lagha Mhaois òglaich Dhé; agus chrath na sagairt an fhuil *a ghabh iad* o làimh nan Lebhitheach.

17 Oir *bha* mòran anns a' choimhthional nach robh air an naomhachadh: uime sin bha cùram marbhaidh na càisge air na Lebhithich, air son gach neach nach *robh* glan, a chum *an* naomhachadh do an Tighearn'.

18 Oir cha do ghlan[h] mòran de'n t-sluagh[i], mòran de Ephraim, agus *de* Mhanaseh, *de* Isachar, agus *de* Shebulun iad féin; gidheadh, dh'ith iad a' chàisg, cha b'ann mar *tha e* sgrìobhta.

19 Ach rinn Heseciah urnuigh air an son, ag ràdh, Gu-n tugadh an Tighearna maith maitheanas do gach aon, a dheasaich a chridhe[l] a dh'iarraidh an Tighearna Dhé 'aithrichean, ged nach *'eil e glan* a réir glanaidh an *ionaid* naoimh.

20 Agus dh'éisd an Tighearna ri Heseciah[m], agus leighis e an sluagh.

21 Agus chum clann Israeil a bha làthair ann an Ierusalem féill an arain neo-ghoirtichte seachd làithean le mòr-ghairdeachas: agus mhol na Lebhithich agus na sagairt an Tighearn' o là gu là, *a' seinn* le innealaibh fuaimneach do an Tighearn'.

22 Agus labhair Heseciah gu caoimhneil[1] ris na Lebhithich uile, a theagaisg eòlas maith[q] an Tighearn'; agus dh'ith iad *air* an fhéill ré sheachd làithean, ag ìobradh ìobairtean-sìth, agus a' cliùthachadh[2] an Tighearna Dhé an aithrichean.

23 Agus ghabh an coimhthional uile comhairle seachd làithean eile a chumail: agus chum iad seachd làithean *eile* le aoibhneas.

24 Oir thug Heseciah rìgh Iudah suas do'n choimhthional mìle tarbh òg, agus seachd mìle caora; agus thug na h-uachdarain suas do'n choimhthional mìle tarbh òg, agus deich mìle caora: agus naomhaich mòran shagart iad féin.

B.C. 726.

[a] Ier. 24. 7 Ese. 36. 26 Phil. 2. 13
[b] caib. 29. 25
[c] Salm 84. 7
[d] caib 28. 24
[e] caib. 29. 34
[f] 2 Ri. 18. 4
[g] caib. 30. 14
[h] Air. 9. 10
[i] rann 11
[j] 1 Each. 23. 6 24. 1, &c.
[k] 1 Each. 23. 30
[l] caib. 19. 3
[m] Seum. 5. 15
[n] Air. xxviii. xxix.
[o] Air. 18. 8, &c. Neh. 13. 10-13
[1] *ri cridhe, Isa. 40. 2.*
[p] Mal. 2. 7 1 Cor. 9. 9-11 Gal. 6. 6
[q] Deut. 33. 10
[2] *a' deanamh aideachaidh.*
[r] Ecs. 22. 29
[s] Lebh. 27. 30 Deut. 14. 28

25 Agus rinn coimhthional Iudah uile gairdeachas, agus na sagairt, agus na Lebhithich, agus an coimhthional uile a thàinig á Israel, agus na coigrich a thàinig á tìr Israeil, agus a bha 'chòmhnuidh ann an Iudah.

26 Mar sin bha mòr-aoibhneas ann an Ierusalem; oir o làithibh Sholaimh, mhic Dhaibhidh rìgh Israeil, cha *robh* a' leithid ann an Ierusalem.

27 An sin dh'éirich na sagairt agus na Lebhithich, agus bheannaich iad an sluagh: agus chuala [Dia] an guth, agus thàinig an urnuigh suas d'a àite-comhnuidh naomh-san, do nèamh.

## CAIB. XXXI.

*2 Shuidhich Heseciah roinnean nan sagart agus nan Lebhitheach. 5 Thug clann Israeil seachad gu toileach ceud thoradh an fhearainn. 11 An luchd-dreuchd a bha os ceann nan tabhartas.*

AGUS an uair a chrìochnaicheadh so uile, chaidh Israel uile a *bha* làthair a mach do bhailtibh Iudah, agus bhris iad na dealbhan[f], agus ghearr iad sìos na doireachan, agus thilg iad sìos na h-ionadan àrda agus na h-altairean[g] á Iudah uile agus á Beniamin, agus ann an Ephraim agus Manaseh, gus an do sgrios iad gu tur *iad*. An sinn phill clann Israeil uile, gach duine a dh'ionnsuidh a sheilbhe féin, d'am bailtibh féin.

2 Agus shuidhich Heseciah roinnean[j] nan sagart agus nan Lebhitheach a réir an roinnean, gach duine a réir a sheirbhis féin, na sagairt agus na Lebhithich[k] air son nan ìobairt-loisgte, agus air son nan ìobairt-shìth, a fhrithealadh, agus a thabhairt buidheachais, agus a chliùthachadh ann an geatachaibh caimp an Tighearna:

3 Cuibhrionn an rìgh mar an ceudna d'a mhaoin, air son nan ìobairt-loisgte, air son ìobairt-loisgte na maidne, agus an fheasgair, agus ìobairt-loisgte nan sàbaid, agus nan gealach nomha, agus nam féill suidhichte, mar *tha e* sgrìobhta ann an lagh an Tighearna[n].

4 Dh'àithn e cuideachd do'n t-sluagh a bha 'chòmhnuidh ann an Ierusalem, gu-n tugadh iad seachad cuibhrionn[o] nan sagart agus nan Lebhitheach, chum gu-m bitheadh iad air an daingneachadh[p] ann an lagh an Tighearn'.

5 Agus co luath as a thàinig an àithne mach, thug clann Israeil seachad gu pailt ceud thoradh[r] an arbhair, an fhìona, agus na h-olaidh, agus na meala, agus uile fhàis an fhearainn; agus deachamh nan uile *nithe* thug iad a stigh ann am pailteas.

6 Agus *a thaobh* chloinn Israeil agus Iudah a bha 'chòmhnuidh ann am bailtibh Iudah, thug iadsan mar an ceudna stigh deachamh a' bhuair agus nan caorach, agus deachamh nan nithe naomha[s] *a bha* air an naomhachadh do an Tighearn'

an Dia, agus rinn iad mòran chruach
*dhiubh.*
7 Anns an treas mìos[b] thòisich iad air
bunaitean nan cruach a leagadh, agus
anns an t-seachdamh mìos chrìochnaich
siad iad.
8 Agus thàinig Heseciah agus na
h-uachdarain, agus chunnaic iad na
cruachan, agus bheannaich iad an Tigh-
earn'[d] agus a shluagh Israel.
9 Agus dh'fhiosraich Heseciah de na
sagairt agus na Lebhithich mu thimchioll
nan cruach.
10 Agus fhreagair Asariah an t-àrd-
shagart de thigh Shadoic e, agus thubh-
airt e, O'n a thòisich iad air na tabhartais
a thoirt a steach do thigh an Tighearna,
dh'ith sinn gus an do shàsuicheadh sinn,
agus dh'fhàg sinn pailteas[g]: oir bheann-
aich an Tighearn' a shluagh, agus dh'
fhàgadh am pailteas mòr so.
11 An sin dh'àithn Heseciah seòmraich-
ean[1] ulluchadh ann an tigh an Tighearn';
agus dh'ulluich siad *iad*;
12 Agus thug iad a stigh na tabhartais,
agus an deachamh, agus na *nithe* naomh-
aichte[i] gu fìrinneach; agus os an ceann
*bha* Cononiah an Lebhitheach 'n a fhear-
riaghlaidh, agus Simei a bhràthair 's an
àit a b' fhaigse.
13 Agus *bha* Iehiel, agus Asariah, agus
Nahat, agus Asahel, agus Ierimot, agus
Iosabad, agus Eliel, agus Ismahiah, agus
Mahat, agus Benaiah, 'n an luchd-amhairc
thairis fo làimh Chononiah, agus Shimei
a bhràthar, air àithne Heseciah an rìgh,
agus Asariah uachdarain tighe Dhé.
14 Agus *bha* Core mac Imnah an
Lebhitheach, an dorsair a làimh na h-àird'
an ear, os ceann shaor-thiodhlac Dhé,
chum gu-n[2] tugadh e seachad[k] tabhartais
an Tighearn',agus na nithe ro naomha.
15 Agus làimh ris-san Eden, agus
Beniamin, agus Iesua, agus Semaiah, agus
Amariah, agus Secaniah, ann am bailtibh
nan sagart[m] 'n *an* cùram, a thabhairt d'am
bràithribh 'n an roinnibh, mar do'n mhòr
mar sin do'n bheag.
16 A thuilleadh air àireamh nam fìrionn-
ach a réir an ginealach o thrì bliadhna
dh'aois agus os a cheann, do gach neach
a théid a steach do thigh an Tighearn', a
chuibhrionn lathail, air son an seirbhis
'n an cùram, a réir an roinnean ;
17 Araon do àireamh nan sagart a réir
an ginealach, a réir tighe an aithrichean,
agus nan Lebhitheach o fhichead bliadh-
na dh'aois agus os a cheann[q], 'n an cùram,
a réir an roinnean ;
18 Agus do àireamh an cloinne bige
uile a réir an ginealach, am ban, agus
am mac, agus an nigheana de'n choimh-
thional uile ; oir 'n an cùram naomhaich
siad iad féin gu mòr :
19 Agus de mhic Aaroin na sagartaibh
ann am fearann comh-roinn am bailtean[v],
anns gach baile fa leth, na daoine a

B.C. 726.

a rann. 12-15
b Lebh. 23. 16, &c.
c 2 Ri. 20. 3
Eoin 1. 47
Gnìo. 24. 16
1 Tes. 2. 10
3 Eoin 5
d 1 Each. 29. 14
Esr. 7. 27
2 Cor. 8. 16
Phil. 4. 10, 19
e Salm 1. 2, 3
f caib. 26. 5
Ios. 1. 7, 8
Mat. 6. 33
7. 24-27
g Mal. 3. 10
h 2 Ri. 18. 13, &c.
Isa. 36. 1, &c.
1 *tighean-tasgaidh.*
i 2 Ri. 12. 15
j Isa. 22. 9, 11
2 *roinneadh.*
k Neh. 13. 13
l caib. 25. 23
3 *chuir e suas e gu ruig na tùir.*
m Ios. 21. 9
n 2 Sam. 5. 9
1 Ri. 9. 24
o Deut. 31. 6
p caib. 20. 15
q 1 Each. 23. 24, 27
r 2 Ri. 6. 16
s Ier. 17. 5
t caib. 13. 12
Ròm. 8. 31
1 Eoin 4. 4
4 *leig an sluagh an taic air.*
u Gnà. 12. 25
v Lebh. 25. 24
Air. 35. 2

dh'ainmicheadh air an ainm[a], a thabhairt
*an* cuibhrionn do gach fìrionnach am
measg nan sagart, agus dhoibhsan uile a
bha air an àireamh a réir an ginealach am
measg nan Lebhitheach.
20 Agus rinn Heseciah mar so air feadh
Iudah uile : agus rinn e an *nì sin a bha*
maith[c], agus ceart, agus fìrinneach ann
am fianuis an Tighearn' a Dhé.
21 Agus a thaobh gach oibre air an do
thòisich e ann an seirbhis tighe Dhé, agus
anns an lagh[e], agus anns na h-àitheantaibh,
a dh'iarraidh a Dhé, rinn e i le 'uile
chridhe, agus shoirbhich e[f].

## CAIB. XXXII.

1 *Dhaingnich Heseciah baile Ierusaleim an aghaidh rìgh Asiria.* 9 *Teachdaireachd mhaslach Shenacherib.* 20 *Bhuail aingeal an Tighearna feachd nan Asirianach.* 32 *Bàs agus adhlac Heseciah.*

AN déigh nan nithe so[h] agus an uair a
bha iad air an suidheachadh, thàinig
Senacherib rìgh Asiria, agus chaidh e
steach do Iudah, agus champaich e an
aghaidh nam bailte daingnichte, agus
shònraich e air an cosnadh dha féin.
2 Agus an uair a chunnaic Heseciah
gu-n d'thàinig Senacherib, agus gu-n robh
e 'cur roimhe cogadh an aghaidh Ieru-
saleim,
3 Chuir e a chomhairle r'a uachdarain
agus r'a dhaoinibh cumhachdach, uisg-
eacha nan tobar a *bha*'n taobh a muigh
de'n bhaile a dhùnadh suas[j]; agus chuid-
ich iad leis.
4 Agus chruinnich sluagh mòr, agus
dhùin iad suas na tobraichean uile, agus
na sruthain a bha 'ruith ann am meadhon
na tìre, ag ràdh, C'ar son a thigeadh
rìghrean Asiria, agus a gheibheadh iad
mòran uisge ?
5 Agus dhaingnich se e féin, agus thog
e am balla uile a chaidh a bhriseadh[l],
agus chuir e suas tùir air[3], agus balla eile
air an taobh a muigh, agus dhaingnich e
Milo[n] baile Dhaibhidh, agus rinn e gathan
agus targaidean ann am pailteas.
6 Agus chuir e ceannardan-cogaidh os
ceann an t-sluaigh, agus chruinnich e iad
d'a ionnsuidh ann an sràid geata a' bhaile,
agus labhair e r'an cridhe, ag ràdh,
7 Bithibh làidir[o] agus bithibh mis-
neachail, na bitheadh eagal[p] agus na
bitheadh faitcheas oirbh roimh rìgh
Asiria, no roimh an t-sluagh mhòr so
uile a *tha* maille ris ; oir is mò *a tha*
leinne na leis-san[r].
8 Leis-san *tha* gairdean feòla[s], ach
leinne *tha* an Tighearn' ar Dia[t], a chuid-
eachadh leinn, agus a chur ar catha.
Agus dh'earb[4] an sluagh á briathraibh
Heseciah[u] rìgh Iudah.
9 'N a dhéigh so chuir Senacherib rìgh
Asiria a sheirbhisich gu Ierusalem, (oir
*bha* e féin aig Lachis, agus a neart uile
maille ris,) a dh'ionnsuidh Heseciah rìgh

Iudah, agus a dh'ionnsuidh Iudah uile, a
*bha* aig Ierusalem, ag ràdh,
10 Mar so tha Senacherib rìgh Asiria
ag ràdh, Cia as *a tha* sibh ag earbsadh,
agus sibh a' fantuinn 'n 'ur daingneach
ann an Ierusalem ?
11 Nach 'eil Heseciah 'g 'ur comhair-
leachadh sibh féin a thoirt thairis gu bàs
le gorta agus le tart, ag ràdh, Saoraidh
an Tighearn' ar Dia sinn á làimh rìgh
Asiria ?
12 Nach do chuir Heseciah so féin air
falbh 'àitean àrda, agus 'altairean, agus
nach d'àithn e do Iudah agus do Ierusa-
lem, ag ràdh, Fa chomhair aon altarach
sleuchdaidh sibh, agus loisgidh sibh tùis
oirre ?
13 Nach 'eil fhios agaibh ciod a rinn
mise agus m'aithrichean ri uile shluagh
nan dùthchannan[f] ? an robh diathan
chinneach nan tìrean sin comasach air
an tìr féin a shaoradh as mo làimh-sa ?
14 Cò am measg uile dhiathan nan
cinneach sin a sgrios m'aithrichean-sa gu
tur, a b'urrainn a shluagh a shaoradh as
mo làimh-sa, gu-m bitheadh 'ur Dia-se
comasach air 'ur saoradh as mo làimh ?
15 A nis ma ta na mealladh Heseciah
sibh, agus na comhairlicheadh e sibh mar
so, agus na creidibh e ; oir cha robh dia
air bith cinnich no rìoghachd sam bith
comasach air a shluagh a shaoradh as mo
làimh-sa, agus á làimh m'aithrichean ;
nach lugha gu mòr na sin[j] is urrainn 'ur
Dia-se 'ur saoradh as mo làimh ?
16 Agus labhair a sheirbhisich tuilleadh
as so an aghaidh an Tighearna Dhé, agus
an aghaidh a sheirbhisich Heseciah.
17 Sgrìobh e mar an ceudna litrichean[l]
a chàineadh an Tighearna Dhé Israeil,
agus a labhairt 'n a aghaidh, ag ràdh,
Mar nach do shaor diathan chinneach
nan dùthchannan an sluagh as mo làimh-
sa, mar sin cha saor Dia Heseciah a
shluagh as mo làimh.
18 Ghlaodh iad cuideachd le guth àrd
's a' chànain Iudhaich ri sluagh Ierusaleim
a *bha* air a' bhalla, gu eagal agus buaireas
a chur orra[o], chum gu-n glacadh iad am
baile.
19 Agus labhair iad an aghaidh Dhé
Ierusaleim[q], mar an aghaidh dhiathan
shluaigh na talmhainn, oibre làmhan
dhaoine.
20 Agus rinn Heseciah an rìgh, agus
am fàidh Isaiah mac Amois, urnuigh[t]
air son so[u], agus ghlaodh iad gu nèamh.
21 Agus chuir an Tighearn'[v] aingeal[w]
uaith, a sgrios na daoine comasach gaisg-
eil uile, agus na ceannardan, agus na
h-uachdarain ann an camp rìgh Asiria :
uime sin phill e le nàire gnùise d'a thìr
féin. Agus an uair a chaidh e steach do
thigh a dhé, mharbh iadsan a thàinig a
mach as 'innibh féin e 'n sin leis a'
chlaidheamh.
22 Mar so shaor an Tighearna Heseciah[y]

B.C. 713.

[a] Salm 48. 14
71. 20, 21
[b] 2 Ri. 20. 1, &c.
Isa. 38. 1, &c.
[c] Salm 116. 12
[d] caib. 26. 16
Dan. 5. 20, 23
Hab. 2. 4
[e] caib. 24. 18
[f] Isa. 10. 14
Dan. 5. 19
[g] Ier. 26. 18, 19
[h] 1 Ri. 21. 29
[i] Gnà. 10. 22
[j] Dan. 3. 15
[k] Iob 1. 3, 9
42. 11
[l] 2 Ri. 19. 9, &c.
[m] Isa. 22. 9, 11
[n] 2 Ri. 20. 12, &c.
Isa. 39. 1, &c.
[o] Neh. 6. 9
[p] Deut. 8. 2, 16
Seum. 1. 13
[q] 1 Sam. 17. 36
Iob 15. 25, 26
Salm 10. 13, 14
78. 8-11
139. 19, 20
[r] Isa. xxxvi.-xxxix.
[s] 2 Ri. xviii.-xx.
[t] Isa. 37. 1
[u] Salm 50. 15
91. 14, 15
[v] Isa. 10. 16-18
42. 8
[w] 2 Sam. 24. 16
Salm 18. 50
Dan. 3. 28
6. 22
[x] Gnà. 10. 7
[y] Salm 37. 30, 40
Hos. 1. 7

agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim á làimh
Shenacherib rìgh Asiria, agus á làimh
nan uile, agus stiùir e iad[a] air gach
taobh.
23 Agus thug mòran tabhartais a
dh'ionnsuidh an Tighearna gu Ierusalem,
agus tiodhlacan a dh'ionnsuidh Heseciah
rìgh Iudah : agus dh'àrdaicheadh e ann
an sùilibh nan uile chinneach 'n a dhéigh
sin.
24 Anns na làithibh sin[b] bha Heseciah
tinn gu bàs, agus rinn e urnuigh ris an
Tighearn' : agus dh'éisd esan ris, agus
thug e comharadh dha.
25 Ach cha d'ìoc Heseciah a rìs a réir
mar a bhuilicheadh air[c] : oir thogadh a
chridhe suas[d] : agus bha fearg ris[e], agus
ri Iudah agus Ierusalem.
26 Gidheadh dh'irioslaich Heseciah e
féin air son uabhair a chridhe ; *araon* e
féin agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim[g] :
uime sin cha d'thàinig fearg an Tighearn'
orra ann an làithibh Heseciah[h].
27 Agus bha aig Heseciah beartas agus
urram ro mhòr[i] : agus rinn e dha féin
ionmhais airson airgid, agus òir, agus
chlachan luachmhor, agus spìosraidh,
agus thargaidean, agus gach seud thait-
nich ;
28 Agus tighean-tasgaidh air son tor-
aidh an arbhair, agus an fhìona, agus na
h-olaidh ; agus tighean air son gach gnè
ainmhidh, agus mainneirean air son nan
treud.
29 Agus rinn e dha féin bailtean : agus
*bha* sealbh chaorach[k], agus buar *aige* ann
am pailteas, oir thug Dia dha maoin ro
mhòr.
30 Chuir Heseciah so féin mar an
ceudna stad air sruth uisge uachdarach
Ghihoin[m], agus thug e sìos dìreach e a
làimh na h-àirde 'n iar do bhaile Dhaibh-
idh. Agus shoirbhich Heseciah 'n a
oibribh uile.
31 Gidheadh, a thaobh theachdairean
uachdaran Bhabiloin, a chuireadh d'a
ionnsuidh[n] a dh'fhiosrachadh mu'n iong-
antas a bha 's an tìr, thréig Dia e g'a
dhearbhadh[p], chum gu-m bitheadh fios
aige air gach *ni a bha* 'n a chridhe.
32 Agus a' chuid eile de ghnìomharaibh
Heseciah, agus a mhaitheas, feuch, *tha*
iad sgrìobhta ann am fàistneachd Isaiah[r]
an fhàidh, mhic Amois, agus ann an
leabhar rìghrean Iudah[s] agus Israeil.
33 Agus choidil Heseciah maille r'a
aithrichibh, agus dh'adhlaic iad e ann an
àrd àit-adhlacaidh mhac Dhaibhidh : agus
thug Iudah uile agus luchd-àiteachaidh
Ierusaleim urram dha[x] 'n uair a fhuair e
bàs. Agus rìghich Manaseh a mhac 'n a
àit.

## CAIB. XXXIII.

1 *Rìoghachadh aingidh Mhanaseh.* 10 *Thug
ceannardan rìgh Asiria 'am braighdeanas e'gu
Babilon.* 12 *Dh'irioslaich se e féin an sin,*

*agus thug Dia air ais e d'a rìoghachd.* 14 *A ghniomhara.* 24 *Fhuair e bàs, agus rìghich Amon 'n a àit.*

DA bhliadhna dheug a dh'aois *bha* Manaseh[b] 'n uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e cùig bliadhna deug agus dà fhichead ann an Ierusalem.

2 Ach rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn', a réir ghràineileachd nan cinneach[c], a thilg an Tighearn' a mach roimh chloinn Israeil.

3 Oir thog e suas a rìs na h-àitean àrda a sgrios Heseciah 'athair[e], agus chuir e suas altairean do Bhaalim, agus rinn e doireachan[f], agus shleuchd e do uile shlòigh nan nèamh[g], agus rinn e seirbhis doibh.

4 Agus thog e altairean ann an tigh an Tighearna, mu'n dubhairt an Tighearn', Ann an Ierusalem bithidh m'ainm-sa gu bràth.

5 Agus thog e altairean do uile shlòigh nan nèamh ann an dà chùirt tighe an Tighearn'.

6 Agus thug e air a chloinn dol troimh an teine[j] ann an gleann mhic Hinoim; agus thug e fainear amanna[k], agus ghnàthaich e geasachd agus druidheachd, agus chuir e air chois leannainshìth agus luchd-fiosachd: dh'oibrich e mòr aingidheachd ann an sùilibh an Tighearna, g'a bhrosnachadh gu feirg.

7 Agus chuir e dealbh snaidhte, ìodhol a rinn e, ann an tigh Dhé, mu'n dubhairt Dia ri Daibhidh, agus ri Solamh a mhac, Anns an tigh so, agus ann an Ierusalem, a thagh mi á uile threubhan Israeil, cuiridh mi m'ainm gu bràth.

8 Agus cha charuich mi cos Israeil na's mò as an fhearann a dh'orduich mi do 'ur n-aithrichibh; ma bheir iad a mhàin an aire gu-n dean iad gach *ni* a dh'àithn mi dhoibh, a réir an lagha uile, agus nan reachd, agus nan riaghailt le làimh Mhaois.

9 Mar sin thug Manaseh air Iudah agus luchd-àiteachaidh Ierusalem dol air seacharan, gu tuilleadh uilc a dheanamh na *rinn* na cinnich, a sgrios an Tighearna roimh chloinn Israeil.

10 Agus labhair an Tighearna ri Manaseh, agus r'a shluagh; ach cha-n éisdeadh iad.

11 Uime sin thug an Tighearn' orra ceannarda feachd rìgh Asiria; agus ghlac iad Manaseh ann an droighnich[r], agus cheangail iad e le slabhraidhibh[s], agus thug iad leo e gu Babilon.

12 Agus an uair a bha e ann an àmhghar dh'iarr e an Tighearn' a Dhia, agus dh'irioslaich se e féin[u] gu mòr 'am fianuis Dhé 'aithrichean,

13 Agus rinn e urnuigh ris, agus rinneach esan réidh ris[v], agus dh'éisd e r'a athchuinge, agus thug e air ais e gu Ierusalem d'a rìoghachd. Agus dh'aithnich Manaseh gur e an Tighearn' a's Dia ann[a].

R.C. 698.

a Salm 9. 16 Dan. 4. 34, 35
b 2 Ri. 21. 1, &c.
c caib. 28. 3 Deut. 18.9, 12
d rann. 3,5,7
e caib. 30. 14 31. 1 32. 12
f Deut. 16. 21
g Deut. 17. 3
h Lebh. 7. 12
i 2 Ri. 15. 4
j Ese. 33. 37, 39
k Deut. 18. 10, 11
l 1 Eoin 1. 9
m Ròm. 5. 16
n Salm 119. 67 71. 75
o 2 Ri. 21. 19, &c.
p Isa. 44. 13, &c.
q Ier. 7. 26
r Tuir. 3. 7
s Salm 107. 10-14
t Gen. 9. 6 Air. 35. 31, 33
u Hos. 5. 15 1 Pead. 5. 6
v 1 Each. 5. 20 Esr. 8. 23

14 Agus 'n a dhéigh so thog e balla an taobh a muigh de bhaile Dhaibhidh, air an taobh an iar de Ghihon anns a' ghleann, eadhon gu ruig dol a stigh geata an éisg, agus thug e mu'n cuairt air Ophel e, agus thog e suas e gu ro àrd; agus chuir e ceannardan-cogaidh ann an uile bhailtibh daingnichte Iudah.

15 Agus chuir e air falbh na diathan coimheach[d] agus an t-ìodhol á tigh an Tighearn', agus na h-altairean uile a thog e ann an sliabh tighe an Tighearn', agus ann an Ierusalem, agus thilg e mach as a' bhaile *iad*.

16 Agus chàirich e altair an Tighearn', agus dh'ìobair e oirre ìobairtean-sìth agus buidheachais[h], agus dh'àithn e do Iudah seirbhis a dheanamh do an Tighearna Dia Israeil.

17 Gidheadh, dh'ìobair an sluagh fathast anns na h-àitibh àrda[i], *ach* a mhàin do an Tighearn' an Dia.

18 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh Mhanaseh, agus 'urnuigh r'a Dhia, agus briathra nam fear-seallaidh a labhair ris ann an ainm an Tighearna Dhé Israeil, feuch, *tha* iad sgrìobhta ann an leabhar rìghrean Israeil.

19 'Urnuigh mar an ceudna, agus mar a dh'éisdeadh ris[l], agus a pheacadh uile[m], agus 'eusaontas, agus na h-àitean anns an do thog e ionadan àrda, agus 's an do chuir e suas doireachan agus dealbhan snaidhte, mu-n d'irioslaicheadh e[n], feuch, *tha* iad sgrìobhta am measg bhriathar nam fear-seallaidh.

20 Agus choidil Manaseh maille r'a aithrichibh, agus dh'adhlaic iad e 'n a thigh féin: agus rìghich a mhac Amon 'n a àit.

21 Dà bhliadhna fichead a dh'aois *bha* Amon[o] an uair a thòisich e air rìoghachadh, agus rìghich e dà bhliadhna ann an Ierusalem.

22 Agus rinn e olc ann an sùilibh an Tighearna, mar a rinn Manaseh 'athair: oir dh'ìobair Amon do na dealbhan snaidhte[p] uile a rinn Manaseh 'athair, agus rinn e seirbhis doibh:

23 Agus cha d'irioslaich se e féin 'am fianuis an Tighearna, mar a dh'irioslaich Manaseh 'athair e féin; ach mheudaich Amon eusaontas[q].

24 Agus rinn a sheirbhisich ceannairc 'n a aghaidh, agus mharbh iad e 'n a thigh féin.

25 Ach mharbh sluagh na tìre iadsan uile a rinn ceannairc an aghaidh rìgh Amoin[t], agus rinn sluagh na tìre Iosiah a mhac 'n a rìgh 'n a àit.

## CAIB. XXXIV.

3 *Ghlan Iosiah Iudah agus Ierusalem o na h-àitibh àrda.* 8 *Chuir e luchd-oibre a charadh tighe an Tighearn'.* 14 *Fhuair Hilciah*

*leabhar an lagha, agus leugh Saphan e 'an éisdeachd an righ. 23 Roimh-innis Huldah sgrios Ierusaleim.*

OCHD bliadhna dh'aois *bha* Iosiah[b],
'n uair a thòisich e air rìoghachadh,
agus rìghich e ann an Ierusalem aon
bhliadhna deug 'ar fhichead.
2 Agus rinn e an *ni a bha* ceart ann an
sùilibh an Tighearn', agus dh'imich e ann
an slighibh Dhaibhidh 'athar, agus cha
do chlaon e dh'ionnsuidh na làimhe deise
no na làimhe clìthe[d].
3 Oir anns an ochdamh bliadhna d'a
rìoghachadh, 'n uair a bha e fathast òg[f],
thòisich e air Dia Dhaibhidh 'athar iarr-
aidh, agus anns an dara bliadhna deug
thòisich e air Iudah, agus Ierusalem a
ghlanadh[g] o na h-àitibh àrda[h], agus na
doireachan, agus na dealbhan snaidhte,
agus na dealbhan leaghta.
4 Agus bhris iad sìos altairean Bhaalim
'n a fhianuis, agus na dealbhan gréine a
*bha* gu h-àrd os an ceann ghearr e sìos,
agus na doireachan ; agus na dealbhan
snaidhte, agus na dealbhan leaghta bhris
e 'n am mìribh, agus phronn e gu luaithre[j],
agus chrath e *i* air uaighean na muinntir
a dh'ìobair dhoibh.
5 Agus loisg e cnàmhan nan sagart[l]
air an altairibh, agus ghlan e Iudah agus
Ierusalem.
6 Mar an ceudna ann am bailtibh
Mhanaseh, agus Ephraim, agus Shimeoin,
eadhon gu ruig Naphtali, 'n an àitibh
fàsaichte mu'n cuairt.
7 Agus an uair a bhris e sìos na
h-altairean agus na doireachan, agus a
phronn e na dealbhan snaidhte gu
luaithre[m], agus a ghearr e sìos na dealbh-
an gréine uile air feadh tìre Israeil uile,
phill e gu Ierusalem.
8 Agus anns an ochdamh bliadhna deug
d'a rìoghachadh, 'n uair a ghlan e an tìr,
agus an tigh, chuir e Saphan mac Asaliah,
agus Maaseiah uachdaran a' bhaile, agus
Ioah mac Ioahais an seanachaidh, a chàr-
adh tighe an Tighearn' a Dhé.
9 Agus thàinig iad gu Hilciah an t-àrd-
shagart, agus thugadh *dhoibh*[2] an t-air-
giod a thugadh a steach do thigh Dhé[r], a
chruinnich na Lebhithich a ghléidh na
dorsan o làimh Mhanaseh agus Ephraim,
agus o uile fhuigheall Israeil, agus o
Iudah uile, agus o Bheniamin, agus *o*
luchd-àiteachaidh Ierusaleim.
10 Agus thug iad *e* do làimh luchd-
deanamh na h-oibre, a chuireadh os ceann
tighe an Tighearn', agus thug iadsan e
do'n luchd-oibre a dh'oibrich ann an tigh
an Tighearn', a chàradh agus a leasachadh
an tighe :
11 Thug iad *e* eadhon do na saoir agus
do'n luchd-togail, a cheannach chlach
snaidhte, agus fiodha chum nan ceangal,
agus gu ùrlar a chur 's na tighean a mhill
rìghrean Iudah.
12 Agus rinn na daoine an obair gu

R.C. 677.

a caib. 31. 12; Neh. 7. 2; 1 Cor. 4. 2
b 2 Ri. 22. 1, &c.
c caib. 2. 18; Neh. 4. 10
d Deut. 5. 32; 17. 11, 20; 28. 14; Ios. 1. 7
e 1 Each. 23. 4, 5
f Gnà. 8. 17; Ecl. 12. 1
g Lebh. 26. 30
h caib. 33. 17, 22
i Deut. 17. 18, 19; Ios. 1. 8
j 2 Ri. 23. 4
k Ier. 36. 20, 21
l 1 Ri. 13. 2
m Deut. 9. 21
n Ròm. 7. 7, 9
1 no, *Achbor, 2 Ri. 22. 12.*
o Ier. 21. 2; Ese. 14. 1, &c.; 20. 1, &c.
p Isa. 37. 4
2 no, *thug iad seachad.*
q Lebh. 26. 14, &c.; Deut. 28. 15, &c.; 29. 18-28; 30. 17-19; 31. 16-22; 32. 15-25; Ròm. 1. 18; 2. 8-12
r 2 Ri. 12. 4
3 no, *Harhais, 2 Ri. 22. 14.*
s Ier. 6. 19; 19. 3, 15; 35. 17

firinneach[a]: agus *b'iad* an luchd-amhairc
thairis orra Iahat agus Obadiah, na
Lebhithich, de mhic Mherari ; agus
Sechariah agus Mesulam, de mhic nan
Cohatach, a chur *na h-oibre* air a h-agh-
aidh ; mar an ceudna de na Lebhithich
gach neach a bha eòlach air innealaibh-
ciuil.
13 *Bha iad* cuideachd os ceann an luchd-
iomchair eallach[c], agus 'n an luchd-
amhairc thairis orra-san uile a rinn obair
ann an gnè seirbhis air bith : agus de
na Lebhithich *bha* sgrìobhaichean[e], agus
riaghladairean, agus dorsairean.
14 Agus an uair a bha iad a' toirt a
mach an airgid a thugadh a steach do
thigh an Tighearna, fhuair Hilciah an
sagart leabhar[i] lagha an Tighearn' le
làimh Mhaois.
15 Agus fhreagair Hilciah, agus thubh-
airt e ri Saphan an sgrìobhaiche, Fhuair
mi leabhar an lagha ann an tigh an
Tighearn'. Agus thug Hilciah an leabhar
do Shaphan.
16 Agus thug Saphan an leabhar a
dh'ionnsuidh an rìgh[k], agus dh'aithris e
an gnothuch do'n rìgh, ag ràdh, Gach
*ni* a dh'àithneadh do d' sheirbhisich, *tha*
iad a' deanamh.
17 Chruinnich iad an t-airgiod a fhuar-
adh ann an tigh an Tighearn', agus thug
iad e do làimh an luchd-amhairc thairis,
agus do làimh luchd-deanamh na h-oibre.
18 Agus dh'innis Saphan an sgrìobh-
aiche do'n rìgh, ag ràdh, Thug Hilciah
an sagart leabhar dhomh. Agus leugh
Saphan e 'n làthair an rìgh.
19 Agus an uair a chual' an rìgh
briathran an lagha[n], reub e 'eudach.
20 Agus dh'àithn an rìgh do Hilciah,
agus do Ahicam mac Shaphain, agus do
Abdon[1] mac Mhicah, agus do Shaphan
an sgrìobhaiche, agus do Asaiah seirbh-
iseach an rìgh, ag ràdh,
21 Rachaibh, fiosraichibh de'n Tigh-
earn'[o] air mo shon-sa, agus air an son-san
a dh'fhàgadh ann an Israel[p] agus ann an
Iudah, 'thaobh bhriathar an leabhair a
fhuaradh : oir *is* mòr fearg an Tighearn'[q],
a tha air a taomadh a mach oirnn, a chionn
nach do choimhid ar n-aithrichean focal
an Tighearn', a dheanamh a réir gach *ni*
*a tha* sgrìobhta anns an leabhar so.
22 Agus chaidh Hilciah agus *iadsan*
a dh'orduich an rìgh gu Huldah a' bhan-
fhàidh, bean Shaluim, mhic Thicbhah,
mhic Hasrah[3] fhir-ghleidhidh an eudaich ;
(a nis bha i 'chòmhnuidh ann an Ierusalem
ann an oil-thigh ;) agus labhair iad rithe
mar sin.
23 Agus fhreagair i iad, Mar so tha an
Tighearna Dia Israeil ag ràdh, Innsibh
do'n duine a chuir sibh a m'ionnsuidh-sa,
24 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Feuch, bheir mise olc air an àite so[s],
agus, air a luchd-àiteachaidh, *eadhon* gach
mallachadh a *tha* sgrìobhta anns an

leabhar a leugh iad 'am fianuis rìgh Iudah;

25 A chionn gu-n do thréig iad mise, agus gu-n do loisg iad tùis do dhiathaibh eile, chum mo bhrosnachadh gu corruich le uile oibribh an làmh; uime sin taomar m'fhearg a mach air an àite so[c], agus cha mhùchar i.

26 Ach a thaobh rìgh Iudah, a chuir sibh a dh'fhiosrachadh de'n Tighearn', mar so their sibh ris, Mar so tha an Tighearna Dia Israeil ag ràdh, *A thaobh* nam briathar a chual' thu,

27 A chionn gu-n do thiomaich do chridhe[f], agus gu-n d'irioslaich thu thu féin an làthair Dhé[h], 'n uair a chual' thu a bhriathran an aghaidh an àite so, agus an aghaidh a luchd-àiteachaidh, agus gu-n d'irioslaich thu thu féin a'm' làthair-sa, agus gu-n do reub thu d'eudach, agus gu-n do ghuil thu a'm' làthair, chuala mise mar an ceudna *thusa*[k], ars' an Tighearna.

28 Feuch, cruinnichidh mi thu chum d'aithrichean, agus cruinnichear thu do d'uaigh ann an sìth, agus cha-n fhaic do shùilean an t-olc sin uile a bheir mise air an àite so[m], agus air a luchd-àiteachaidh. Agus thug iad fios a rìs a dh'ionnsuidh an rìgh.

29 Agus chuir an rìgh *teachdairean* uaith[o], agus chruinnich e r'a chéile uile sheanairean Iudah agus Ierusaleim.

30 Agus chaidh an rìgh suas do thigh an Tighearn', agus fir Iudah uile, agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus na sagairt agus na Lebhithich, agus an sluagh uile eadar bheag agus mhòr; agus leugh e 'n an éisdeachd uile bhriathran leabhair a' choimhcheangail, a fhuaradh ann an tigh an Tighearn'.

31 Agus sheas an rìgh 'n a àite féin[q], agus rinn e coimhcheangal 'am fianuis an Tighearna[r], gu-n gluaiseadh e'n déigh an Tighearn', agus gu-n gleidheadh e 'àitheantan, agus a theisteis[s] agus a reachdan, le 'uile chridhe agus le 'uile anam, a choimhlionadh bhriathar a' choimhcheangail[t], *a tha* sgrìobhta anns an leabhar so.

32 Agus thug e orra-san uile a fhuaradh ann an Ierusalem agus Beniamin, seasamh: agus rinn luchd-àiteachaidh Ierusaleim a réir coimhcheangail Dhé, Dhé an aithrichean.

33 Agus chuir Iosiah air falbh na gràineileachdan uile as na tìribh uile[w] a *bhuineadh* do chloinn Israeil, agus thug e orrasan uile a fhuaradh ann an Israel seirbhis a dheanamh do an Tighearn' an Dia. Ré a làithean uile cha do chlaon iad o leantuinn an Tighearna[x], Dhé an aithrichean.

## CAIB. XXXV.

1 *Chum Iosiah càisg do'n Tighearn' ann an Ierusalem.* 20 *Chaidh e a chogadh ri rìgh na h-Eiphit, agus mharbhadh e aig Megido.* 25 *Rinn Ieremiah tuireadh air a shon.* 26 *A ghniomhara.*

AGUS chum Iosiah ann an Ierusalem càisg[a] do'n Tighearn': agus mharbh iad a' chàisg air a' cheathramh *là* deug de'n cheud mhìos[b].

2 Agus shuidhich e na sagairt 'n an cùram[d], agus thug e misneach dhoibh chum seirbhis tighe an Tighearn'.

3 Agus thubhairt e ris na Lebhithich a theagaisg Israel uile[e], a *bha* naomh do'n Tighearna, Cuiribh an àirc naomh anns an tigh a thog Solamh, mac Dhaibhidh, rìgh Israeil; cha *bhi i* 'n a h-eallaich air 'ur guaillibh[g]: deanaibh seirbhis a nis do an Tighearna 'ur Dia, agus d'a shluagh Israel;

4 Agus deasaichibh sibh féin a réir tighe 'ur n-aithrichean, a réir 'ur roinnean, mar a sgrìobh Daibhidh[i] rìgh Israeil, agus mar a sgrìobh Solamh a mhac[j];

5 Agus seasaibh anns an *ionad* naomh[l] a réir roinnean theaghlach aithrichean 'ur bràithre de'n t-sluagh[1], agus *a réir* roinne theaghlach aithrichean nan Lebhitheach;

6 Agus marbhaibh a' chàisg, agus naomhaichibh sibh féin[n], agus deasaichibh 'ur bràithrean, chum gu-n dean *iad* a réir focail an Tighearna le làimh Mhaois.

7 Agus thug Iosiah do'n t-sluagh[p] caoraich, uain agus minn, iad uile air son ìobairtean-càisge dhoibhsan uile a bha làthair, gu ruig deich mìle fichead ann an àireamh, agus tri mìle damh: iad sin de mhaoin an rìgh.

8 Agus thug na h-uachdarain aige gu toileach do'n t-sluagh, do na sagartaibh, agus do na Lebhithich. Thug Hilciah, agus Sechariah, agus Iehiel, uachdarain tighe Dhé, do na sagartaibh, air son ìobairtean na càisge, dà mhìle agus sè ceud [caora,] agus tri cheud damh.

9 Agus thug Conaniah, agus Semaiah, agus Netaneel agus a bhràithrean, agus Hasabiah, agus Iehiel, agus Iosabad, uachdarain nan Lebhitheach, do na Lebhithich air son ìobairtean na càisge, cùig mile [caora,] agus cùig ceud damh.

10 Agus dh'ulluicheadh an t-seirbhis, agus sheas na sagairt 'n an àit, agus na Lebhithich 'n an roinnibh[u], a réir àithne an rìgh.

11 Agus mharbh iad a' chàisg[v], agus chrath na sagairt [an fhuil] le'n làimh, agus dh'fhionn na Lebhithich.

12 Agus thug iad air falbh na h-ìobairtean-loisgte, chum gu-n tugadh iad seachad a réir roinnean theaghlach an t-sluaigh, a dh'ìobradh do'n Tighearna, mar *tha e* sgrìobhta ann an leabhar Mhaois[y]: agus mar sin *rinn iad* ris a' bhuar.

13 Agus ròist iad a' chàisg[z] le teine, a réir na riaghailt; ach bhruich iad na *tabhartais* naomha ann am poitibh[a], agus ann an coireachaibh, agus ann an

R.C. 624.

[a] 2 Ri. 23. 21, &c.
[b] Ecs. 12. 6
Esr. 6. 19
[c] Isa. 42. 25
Ier. 7. 20
Tuir. 2. 4
4. 11
[d] caib. 23. 18
[e] caib. 30. 22
Deut. 33. 10
Mal. 2. 7
[f] caib. 33. 12, 13
Salm 34. 18
51. 17
Isa. 57. 15
66. 2
Ese. 9. 4
[g] 1 Each. 23. 26
[h] Seum. 6. 4, 10
[i] 1 Each. 23. 26
[j] caib. 8. 14
[k] Salm 10. 17
Isa. 65. 24
[l] Salm 134. 1
[1] *mic an t-sluaigh.*
[m] 1 Ri. 21. 29
2 Ri. 20. 19
[n] caib. 30. 3, 15
Esr. 6. 20
[o] 2 Ri. 23. 1, &c.
[p] Ier. 6. 19
19. 3, 15
35. 17
[q] caib. 6. 13
2 Ri. 11. 14
[r] Ier. 50. 5
[s] Salm 119. 111, 112
[t] Salm 119. 106
[u] Esr. 6. 18
[v] caib. 29. 23, 24
[w] 1 Ri. 11. 5
[x] Ier. 3. 10
Hos. 6. 4
[y] Lebh. 3. 3
[z] Ecs. 12. 8, 9
Deut. 16. 7
[a] 1 Sam. 2. 13-15

aighnibh, agus roinn siad *iad* gu grad am
measg an t-sluaigh uile.
14 Agus 'n a dhéigh sin dheasaich iad
dhoibh féin agus do na sagartaibh. A
chionn gu-*n robh* na sagairt, mic Aaroin,
ag ìobradh ìobairtean-loisgte agus na saill
gu h-oidhche, uime sin dheasaich na
Lebhithich dhoibh féin agus do na sagairt,
mic Aaroin.
15 Agus *bha*'n luchd-seinn, mic Asaiph,
'n an àite féin, a réir àithne Dhaibhidh[b],
agus Asaiph, agus Hemain, agus Iedutuin
fear-seallaidh an rìgh, agus na dorsairean
aig gach geata[c]: cha-n fheumadh iad an
seirbhis fhàgail, oir dheasaich am bràith-
rean na Lebhithich air an son.
16 Agus dheasaicheadh uile sheirbhis
an Tighearn' air an là sin féin, chum a'
chàisg a chumail, agus ìobairtean-loisgte
ìobradh air altair an Tighearn', a réir
àithne an rìgh Iosiah.
17 Agus chum clann Israeil, a bha
làthair, a' chàisg 's an àm sin, agus féill
an arain neo-ghoirtichte, seachd làithean.
18 Agus cha do chumadh a' leithid
sin de chàisg ann an Israel o làithibh
Shamueil an fhàidh ; ni mò a chum uile
rìghrean Israeil a' leithid de chàisg as a
chum Iosiah, agus na sagairt, agus na
Lebhithich, agus Iudah agus Israel uile
a bha làthair, agus luchd-àiteachaidh
Ierusaleim.
19 Anns an ochdamh bliadhna deug de
rìoghachadh Iosiah chumadh a' chàisg so.
20 'N a dheigh so uile[e] 'n uair a dheas-
aich Iosiah an teampull, thàinig Necho
rìgh na h-Eiphit a nìos a chogadh an
aghaidh Charchemis, làimh ri Euphrates :
agus chaidh Iosiah a mach 'n a aghaidh.
21 Ach chuir esan teachdairean d'a
ionnsuidh, ag ràdh, Ciod e mo ghnoth-
uch-sa riutsa, a rìgh Iudah? Cha-n ann
a'd' aghaidh-sa *tha* mise 'teachd an diugh,
ach an aghaidh tighe ris am bheil mi a'
cogadh; agus dh'àithn Dia dhomh mi
'dheanamh cabhaig; leig dhiot *a bhi* ri
Dia, a *tha* maille riumsa, chum nach
sgrios e thu.
22 Gidheadh cha do thionndaidh Iosiah
'aghaidh uaith, ach dh'fhàs e na bu déine
gu cogadh 'n a aghaidh, agus cha d'éisd
e ri briathraibh Necho o bheul Dhé, agus
chaidh e steach a chur catha ann an
gleann Mhegido.
23 Agus thilg na fir-bhogha air rìgh
Iosiah; agus thubhairt an rìgh r'a sheirbh-
isich, Beiribh leibh mi, oir tha mi air mo
lotadh gu mòr.
24 Agus thug a sheirbhisich e as a'
charbad sin, agus chuir iad e anns an
dara carbad a *bha* aige ; agus thug iad e
gu Ierusalem, agus fhuair e bàs, agus
dh'adhlaiceadh e ann an àit-adhlaic 'aith-
richean : agus rinn Iudah agus Ierusalem
uile caoidh air son Iosiah.
25 Agus rinn Ieremiah tuireadh[h] air son
Iosiah ; agus labhair na fir-sheinn[j] agus
na mnathan-seinn uile mu thimchioll
Iosiah 'n an tuireannaibh gu ruig an là 'n
diugh, agus rinn siad iad 'n an reachd
ann an Israel[a]. Agus, feuch, *tha* iad
sgrìobhta ann *an leabhar* nan tuireadh.
26 Agus a' chuid eile de ghniomhar-
aibh Iosiah, agus a mhaitheas mar *tha e*
sgrìobhta ann an lagh an Tighearn',
27 Eadhon a ghniomharan an toiseach
agus mu dheireadh, feuch, *tha* iad sgrìobh-
ta ann an leabhar rìghrean Israeil agus
Iudah.

B.C. 610.

a Ier. 22. 20
b 1 Each. 25. 1, &c.
c 1 Each. 9. 17
d 2 Ri. 23. 20, &c.
e 2 Ri. 23. 29, &c.
f 2 Ri. 24. 13, &c.
1 no, *Ieconiah, 1 Each. 3. 16;* no, *Coniah, Ier. 22. 24.*
g Dan. 1. 1, 2 5. 2
2 no, *Mataniah, bràthair 'athar, 2 Ri. 24. 17.*
h Sech. 12. 11 Tuir. 4. 20
i Ier. 37. 1
j Mat. 9. 23

## CAIB. XXXVI.

1 *Chuir rìgh na h-Eiphit Iehoahas o rìoghachadh ann an Ierusalem.* 4 *Rinneadh Iehoiacim 'n a rìgh 'n a àit.* 6 *Cheangail Nebuchadnesar Iehoiacim chum a thoirt do Bhabilon.* 14 *Sgrios na Caldéanaich Ierusalem.* 22 *Gairm Chiruis.*

AGUS ghabh sluagh na tìre Iehoahas[d]
mac Iosiah, agus rinn iad 'n a rìgh e
'an àit 'athar ann an Ierusalem.
2 Tri bliadhna fichead a dh'aois *bha*
Iehoahas an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e tri mìosan ann an
Ierusalem.
3 Agus chuir rìgh na h-Eiphit e [o
rìoghachadh] ann an Ierusalem, agus
chuir e ceud tàlann airgid, agus tàlann
òir, mar ùbhla air an tìr.
4 Agus rinn rìgh na h-Eiphit Eliacim a
bhràthair 'n a rìgh air Iudah agus Ieru-
salem, agus thionndaidh e 'ainm gu Ie-
hoiacim. Agus ghabh Necho Iehoahas
a bhràthair, agus thug e do'n Eiphit e.
5 Cùig bliadhna fichead a dh'aois *bha*
Iehoiacim an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e aon bhliadhna
deug ann an Ierusalem : agus rinn e olc
ann an sùilibh an Tighearn' a Dhé.
6 'N a aghaidh-san thàinig Nebuchad-
nesar rìgh Bhabiloin a nìos[f], agus cheang-
ail e ann an geimhlibh umha e, chum a
thoirt do Bhabilon.
7 Thug Nebuchadnesar mar an ceudna
leis *cuid* de shoithichibh tighe an Tigh-
earna do Bhabilon, agus chuir e iad 'n a
theampull ann am Babilon.
8 Agus a' chuid eile de ghniomharaibh
Iehoiacim, agus a ghràineileachdan a rinn
e, agus na fhuaradh ann, feuch, *tha* iad
sgrìobhta ann an leabhar rìghrean Israeil
agus Iudah. Agus rìghich Iehoiachin[1] a
mhac 'n a àit.
9 Ochd bliadhna deug a dh'aois *bha*
Iehoiachin an uair a thòisich e air rìogh-
achadh, agus rìghich e tri mìosan agus
deich làithean ann an Ierusalem ; agus
rinn e olc ann an sùilibh an Tighearn'.
10 Agus aig ceann na bliadhna chuir
rìgh Nebuchadnesar *daoine* uaith, agus
thug e do Bhabilon e, maille ri soithichibh
taitneach[g] tighe an Tighearn' ; agus rinn
e Sedeciah a bhràthair[2] 'n a rìgh air Iudah
agus Ierusalem[i].
11 Bliadhna 'ar fhichead a dh'aois *bha*

Sedeciah 'n uair a thòisich e air rìoghach-
adh[a], agus rìghich e aon bhliadhna deug
ann an Ierusalem.
12 Agus rinn e olc ann an sùilibh an
Tighearn' a Dhé ; agus cha d'irioslaich se
e féin 'am fianuis Ieremiah an fhàidh, *a*
*labhair* o bheul an Tighearn'.
13 Agus mar an ceudna rinn e ceann-
airc an aghaidh rìgh Nebuchadnesair[c], a
thug air mionnachadh air Dia : ach rag-
aich e a mhuineal[d], agus chruaidhich e a
chridhe o thionndadh a dh'ionnsuidh an
Tighearna, Dhé Israeil.
14 Mar an ceudna pheacaich iadsan
uile a b'àirde de na sagartaibh agus de'n
t-sluagh gu ro mhòr, a réir uile ghràin-
eileachd nan cinneach, agus thruaill iad
tigh an Tighearn', a naomhaich e ann an
Ierusalem.
15 Agus chuir an Tighearna Dia an
aithriche[g] *fios* d'an ionnsuidh le làimh a
theachdairean, ag éirigh gu moch, agus
a' cur uaith ; a chionn gu-n robh truas
aige d'a shluagh, agus d'a àite-còmh-
nuidh.
16 Ach rinn iadsan fanoid[i] air teachd-
airibh Dhé, agus rinn iad dìmeas air a
bhriathraibh[j], agus rinn iad tarcuis air
'fhàidhibh, gus an d'éirich fearg an Tigh-
earn' an aghaidh a shluaigh air chor as
nach *robh* leigheas ann.
17 Uime sin thug e orra rìgh nan Cal-
déanach[k], a mharbh an daoine òga leis
a' chlaidheamh ann an tigh an *ionaid*
naoimh, agus nach do chaomhain òig-
fhear no òigh, seann duine no esan a bha

B.C. 610.

[a] Ier. 51. 1, &c.
[b] Salm 74. 6-8
Isa. 64. 11
[c] Ier. 52. 3
Ese. 17.15, 18
[d] 2 Ri. 17. 14
[e] Ier.25.9,12
26. 6, 7
29. 10
[f] Lebh. 26. 34, 42
Dan. 9. 2
[g] Ier. 25. 3, 4
35. 15
[h] Isa. 44. 28
45.1,&c.
[i] Isa. 28. 22
[j] Gnà. 1. 24-30
[k] Deut.28.49
2 Ri. 25. 1, &c.
Esr. 9. 7

air a chromadh leis an aois : thug e thairis
iad uile 'n a làimh.
18 Agus uile shoithichean tighe Dhé,
mòr agus beag, agus ionmhais tighe an
Tighearn', agus ionmhais an rìgh agus
'uachdaran, thug e leis uile do Bhabilon.
19 Agus loisg iad tigh Dhé[b], agus bhris
iad sìos balla Ierusaleim, agus loisg iad a
lùchairtean uile le teine, agus mhill iad a
shoithichean taitneach uile.
20 Agus iadsan a chaidh as o'n chlaidh-
eamh thug e leis do Bhabilon, far an robh
iad 'n an seirbhisich aige féin agus aig a
mhacaibh, gus an do rìghich rìgh Phersia :
21 Chum gu-m bitheadh focal an
Tighearna le beul Ieremiah[e] air a choimh-
lionadh, gus am mealadh an tìr a sàbaid-
ean[f] : ré na h-ùine a bha i fàs, chum i
sàbaidean, gus an do choimhlionadh tri
fichead agus deich bliadhna.
22 A nis ann an ceud bhliadhna Chiruis
rìgh Phersia, chum gu-m bitheadh focal
an Tighearna le beul Ieremiah air a
choimhlionadh, dhùisg an Tighearna suas
spiorad Chiruis[h] rìgh Phersia, agus thug
e fainear gairm a bhi air a tabhairt air
feadh a rìoghachd uile, agus *a chur* mar
an ceudna ann an sgrìobhadh, ag ràdh,
23 Mar so tha Cirus rìgh Phersia ag
ràdh, Uile rìoghachdan an domhain thug
an Tighearna, Dia nan nèamh dhomhsa,
agus dh'àithn e dhomh tigh a thogail dha
ann an Ierusalem, a *tha* ann an Iudah : ge
b'e neach a *tha* 'n 'ur measg d'a shluagh
uile, gu robh an Tighearn' a Dhia maille
ris, agus rachadh e suas.

# LEABHAR ESRA.

## CAIB. I.

1 *Dh'orduich Cirus an teampull a thogail.* 7 *Dh'aisig e soithichean tighe an Tighearna do Shesbadsar uachdaran Iudah.* 9 *Aireamh nan soithichean.*

A NIS ann an ceud bhliadhna[b] Chiruis
rìgh Phersia, chum gu-m bitheadh
focal an Tighearna le beul Ieremiah[c] air
a choimhlionadh, dhùisg an Tighearna
suas[d] spiorad Chiruis rìgh Phersia, agus
thug e fainear gairm a bhi air a tabhairt[e]
air feadh a rìoghachd uile, agus *a chur*
mar an ceudna ann an sgrìobhadh, ag
ràdh,
2 Mar so tha Cirus rìgh Phersia ag ràdh,
Uile rìoghachdan an domhain thug an
Tighearna Dia nan nèamh dhomhsa[g], agus
dh'àithn e dhomh tigh a thogail[h] dha
ann an Ierusalem, a *tha* ann an Iudah.
3 Ge b'e neach *a tha* 'n 'ur measg-se d'a
shluagh uile, gu robh a Dhia maille ris,
agus rachadh e suas gu Ierusalem a *tha*
ann an Iudah, agus togadh e tigh an

B.C. 536.

[a] Salm 83. 18
Isa. 45. 5
Ier. 10. 10
Dan. 6. 26
[b] 2 Each. 36. 22, 23
[c] Ier. 25. 12
29. 10
33. 7-13
[d] Gnà. 1. 1
Dan. 2. 1
[e] caib. 5. 13, 14
[f] Neh. 2. 12
Gnà. 16. 1
Phil. 2. 13
3 Eoin 11
[g] Dan. 2. 21
[h] Isa. 44. 28
45. 1, 13
[i] caib. 5. 14
6. 5

Tighearna, Dhé Israeil ; *is* esan an Dia[a], a
*tha* ann an Ierusalem.
4 Agus ge b'e neach a dh'fhàgadh ann
an àite sam bith far *am bheil* e air
chuairt, cuidicheadh daoine 'àite leis le
airgiod, agus le òr, agus le maoin, agus
le ainmhidhean a thuilleadh air an tabh-
artas saor-thoile air son tighe Dhé a
*tha* ann an Ierusalem.
5 An sin dh'éirich cinn aithrichean
Iudah agus Bheniamin, agus na sagairt
agus na Lebhithich, gach neach aig an do
dhùisg Dia a spiorad[f] gu dol suas a thogail
tighe an Tighearn', a *tha* ann an Ieru-
salem.
6 Agus neartaich iadsan uile a *bha*
mu'n cuairt doibh an làmhan le soith-
ichibh airgid, le òr, le maoin, agus le
ainmhidhean, agus le nithibh luachmhor,
a thuilleadh air gach *ni* a thugadh seachad
le saor-thoil.
7 Thug mar an ceudna an rìgh Cirus a
mach soithichean tighe an Tighearn'[i], a

thug Nebuchadnesar a mach á Ierusalem[a],
agus a chuir e ann an tigh a dhiathan :
8 Eadhon iad sin thug Cirus rìgh
Phersia mach le làimh Mhitredait fhir-
ghleidhidh an ionmhais, agus rinn e an
àireamh do Shesbadsar uachdaran Iudah.
9 Agus *is* e so an àireamh : Deich
cuacha fichead òir, mìle cuach airgid,
naoi sgeana fichead,
10 Deich 'ar fhichead soitheach-ionnlaid
òir, ceithir cheud agus deich soithichean-
airgid de'n dara *seòrsa*, mìle de shoithich-
ibh eile.
11 Na soithichean òir agus airgid uile[b],
cùig mìle agus ceithir cheud ; *iad sin* uile
thug Sesbadsar suas maille ris na braigh-
dibh, a thugadh suas o Bhabilon gu
Ierusalem.

## CAIB. II.

1 *Aireamh an t-sluaigh a phill gu Ierusalem.*
36 *Aireamh nan sagart,* 40 *nan Lebhitheach,*
43 *nan Netineach,* 55 *agus mhac sheirbhiseach*
*Sholaimh.* 68 *Na tabhartais air son togail*
*an teampuill.*

AGUS *is* iad so clann na mòr-roinne[c],
a chaidh suas de na braighdibh[d],
dhiubhsan a thugadh air falbh, a thug
Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin air falbh
leis do Bhabiloin, agus a phill gu Ieru-
salem agus Iudah, gach fear d'a bhaile
féin ;
2 A thàinig maille ri Serubabel[f], Iesua,
Nehemiah, Seraiah, Realaiah, Mordecai,
Bilsan, Mispar, Bigbhai, Rehum[g], Baanah.
AIREAMH DHAOINE SLUAIGH ISRAEIL.
3 Mic Pharois, dà mhìle, ceud, tri fich-
ead, agus a dhà-dheug.
4 Mic Sephatiah, tri cheud, tri fichead,
agus a dhà-dheug.
5 Mic Arah[i], seachd ceud, tri fichead,
agus a cùig-deug.
6 Mic Phahat-mhoaib[k], de chloinn
Iesua [agus] Ioaib, dà mhìle, ochd ceud,
agus a dhà-dheug.
7 Mic Elaim[m], mìle, dà cheud, leth-
cheud, agus a ceithir.
8 Mic Shatu, naoi ceud, dà fhichead,
agus a cùig.
9 Mic Shacai, seachd ceud, agus tri
fichead.
10 Mic Bhani[6], sè ceud, dà fhichead,
agus a dhà.
11 Mic Bhebai, sè ceud, fichead, agus
a tri.
12 Mic Asgaid, mìle, dà cheud, fichead,
agus a dhà.
13 Mic Adonicaim, sè ceud, tri fichead,
agus a sè.
14 Mic Bhigbhai, dà mhìle, dà fhichead,
agus a sè-deug.
15 Mic Adin, ceithir cheud, leth-cheud,
agus a ceithir.
16 Mic Ateir o Heseciah, ceithir fich-
ead, agus a h-ochd-deug.
17 Mic Bhesai, tri cheud, fichead, agus
a tri.

B.C. 536.

[a] 2 Ri. 24. 13
2 Each. 36. 7
Dan. 5. 2
[1] no, *Hariph, Neh.* 7. 24.
[2] no, *Ghibeoin, Neh.* 7. 25.
[3] no, *Bhet-asmabheit, Neh.* 7. 28.
[b] 2Tim.2.20, 21
[c] Neh. 7. 6, &c.
[d] 2 Ri.24. 14-16
2 Each. 36. 20
Tuir. 1. 3, 5
4. 22
Seph. 2. 7
[e] rann 7
[4] no, *Harid.*
[f] Hag. 1. 1, &c.
[g] caib. 4. 8
[h] 1 Each. 24. 14
[i] Neh. 7. 10
[j] 1 Each. 9. 12
[k] Neh. 7. 11
[l] 1 Each. 24. 8
[5] no, *Hodebhah, Neh.* 7. 43.
[m] rann 31
[6] *Neh.* 7. 15.
[n] rann 58

18 Mic Iorah[1], ceud, agus a dhà-dheug,
19 Mic Hasuim, dà cheud, fichead, agus
a tri.
20 Mic Ghibair[2], ceithir fichead, agus
a cùig-deug.
21 Mic Bhet-lcheim, ceud, fichead, agus
a tri.
22 Daoine Netophah, dà fhichead, agus
a sè-deug.
23 Daoine Anatoit, ceud, fichead, agus
a h-ochd.
24 Mic Asmabheit[3], dà fhichead, agus a
dhà.
25 Mic Chiriat-arim, Chephirah, agus
Bheeroit, seachd ceud, dà fhichead, agus
a tri.
26 Mic Ramah agus Gheba, sè ceud,
fichead, agus a h-aon.
27 Daoine Mhichmais, ceud, fichead,
agus a dhà.
28 Daoine Bhet-eil agus Ai, dà cheud,
fichead, agus a tri.
29 Mic Nebo, dà fhichead, agus a dhà-
dheug.
30 Mic Mhagbis, ceud, leth-cheud, agus
a sè.
31 Mic Elaim eile[e], mìle, dà cheud,
leth-cheud, agus a ceithir.
32 Mic Harim, tri cheud, agus fichead.
33 Mic Loid, Hadid[4], agus Ono, seachd
ceud, fichead, agus a cùig.
34 Mic Iericho, tri cheud, dà fhichead,
agus a cùig.
35 Mic Shenaah, tri mìle, agus sè ceud,
agus deich 'ar fhichead.
36 Na sagairt : Mic Iedaiah, de thigh
Iesua, naoi ceud, tri fichead, agus a tri-
deug.
37 Mic Imeir[h], mìle, dà fhichead, agus
a dhà-dheug.
38 Mic Phasuir[j], mìle, dà cheud, dà
fhichead, agus a seachd.
39 Mic Harim[l], mìle, agus a seachd-deug.
40 Na Lebhithich : Mic Iesua agus
Chadmiel, de chloinn Hodabhiah[5], tri
fichead, agus a ceithir-deug.
41 An luchd-seinn : Mic Asaiph, ceud,
fichead, agus a h-ochd.
42 Mic nan dorsairean : Mic Shaluim,
mic Ateir, mic Thalmoin, mic Acuib, mic
Hatita, mic Shobai, iad uile ceud, agus
naoi-deug 'ar fhichead.
43 Na Netinich[n] : Mic Shiha, mic
Hasupha, mic Thabaoit,
44 Mic Cherois, mic Shiaha, mic Pha-
doin,
45 Mic Lebanah, mic Hagabah, mic
Acuib,
46 Mic Hagaib, mic Shalmai, mic
Hanain,
47 Mic Ghideil, mic Ghahair, mic
Reaiah,
48 Mic Resin, mic Necoda, mic Ghads-
aim,
49 Mic Udsa, mic Phaseah, mic Bhesai,
50 Mic Asnah, mic Mhehunim, mic
Nephusim,

51 Mic Bhacbuic, mic Hacupha, mic Harhuir,
52 Mic Bhasluit[1], mic Mhehida, mic Harsa,
53 Mic Bharcois, mic Shisera, mic Thamah,
54 Mic Nesiah, mic Hatipha.
55 Mic sheirbhiseach Sholaimh[a]: Mic Shotai, mic Shophereit, mic Pheruda,
56 Mic Iaalah, mic Dharcoin, mic Ghideil,
57 Mic Shephatiah, mic Hatil, mic Phochereit o Sheboim, mic Ami[4].
58 Na Netinich uile[b], agus clann sheirbhiseach Sholaimh, tri cheud, ceithir fichead, agus a dhà-dheug.
59 Agus so iadsan a chaidh suas o Thelmelah, Telharsa, Cherub, Adan, agus Imer ; ach cha b'urrainn iad tigh an athar a nochdadh agus an sinnsearachd, am *b*'ann de Israel iad :
60 Mic Dhelaiah, mic Thobiah, mic Necoda, sè ceud, leth-cheud, agus a dhà.
61 Agus de mhacaibh nan sagart : Mic Habaiah, mic Chois, mic Bharsillai, a ghabh bean de nigheanaibh Bharsillai[e] a' Ghileadaich, agus a ghoireadh air an ainm.
62 Dh'iarr iadsan an clàr-sgrìobhaidh 'n am measg-san a bha air an àireamh le sloinnteireachd, ach cha d'fhuaradh iad[h]: uime sin ghearradh as o'n t-sagartachd iad.
63 Agus thubhairt an Tirsata[5] riu, nach feudadh iad itheadh de na nithibh ro naomha, gus an seasadh sagart suas le Urim agus le Tumim[i].
64 An coimhthional uile cuideachd[j], dà fhichead agus dà mhìle, tri cheud agus tri fichead ;
65 A thuilleadh air an seirbhisich agus am banoglaich, d'an *robh* ann seachd mìle, tri cheud, agus seachd-deug 'ar fhichead ; agus dhiubh-san dà cheud 'n am fearaibh agus 'n am mnathan-seinn.
66 An eich, seachd ceud agus sè-deug 'ar fhichead : am muileidean, dà cheud, dà fhichead agus a cùig :
67 An càmhalan, ceithir cheud, agus cùig-deug 'ar fhichead : *an* asail, sè mìle, seachd ceud agus fichead.
68 Agus *thug* cuid de chinn nan aithriche[o], 'n uair a thàinig iad do thigh an Tighearn' a *tha* ann an Ierusalem, seachad d'an saor-thoil air son tighe Dhé, chum a chur suas 'n a àite féin.
69 A réir an comais thug iad, gu ionmhas na h-oibre[p], tri fichead agus aon mhìle darcon òir, agus cùig mìle punnd airgid, agus ceud culaidh sagairt.
70 Agus ghabh na sagairt agus na Lebhithich, agus *cuid* de'n t-sluagh, agus an luchd-seinn, agus na dorsairean, agus na Netinich, còmhnuidh 'n am bailtibh, agus Israel uile 'n am bailtibh.

R.C. 536.

[1] no, *Bhaslit, Neh. 7. 54.*
[a] 1 Ri. 9. 21
[2] no, *Iosua, Hag. 1. 1; 2. 2; Sech. 3. 1.*
[3] *Salatiel, Mat. 1. 12; Luc. 3. 27.*
[4] no, *Amoin, Neh. 7. 59.*
[b] Ios. 9. 21, 27
1 Each. 9. 2
Neh. 3. 26
[c] Air. 28. 3, &c.
Deut. 12. 5, 6
[d] Neh. 8. 14, 17
Sech. 14. 16
[e] 2 Sam. 17. 27
[f] Ecs. 29. 38
[g] Air. xxviii. xxix.
[h] Air. 3. 10
[5] *an t-uachdaran.*
[i] Ecs. 28. 30
Lebh. 8. 8
Air. 27. 21
Deut. 33. 8
[j] Neh. 7. 66, &c.
[k] 1 Ri. 5. 6, 9
[l] caib. 6. 3
[m] rann 2
[n] 1 Each. 23. 24
[o] Neh. 7. 70, &c.
[6] no, *Hodabhiah, caib. 2. 40.*
[p] 1 Each. 26. 20
[q] Sech. 4. 10
[r] 1 Each. 6. 31, &c. 16. 4, &c. 25. 1, &c.
Neh. 12. 24, &c.

## CAIB. III.

*1 Thog an sluagh altair Dhé Israeil, 4 agus thug iad seachad an ìobairt-loisgte làthail. 10 'N uair a leagadh bunait an teampuill mhol na sagairt agus na Lebhithich an Tighearna.*

AGUS an uair a thàinig an seachdamh mìos, agus clann Israeil 'n *am* bailtibh, chruinnich an sluagh 'an ceann a chéile mar aon duine gu Ierusalem.
2 Agus sheas Iesua[2] mac Iosadaic suas, agus a bhràithrean na sagairt, agus Serubabel mac Shealtieil[3], agus a bhràithrean, agus thog iad altair Dhé Israeil, a dh'ìobradh ìobairtean-loisgte oirre, mar *tha e* sgrìobhta ann an lagh Mhaois òglaich Dhé[c].
3 Agus shuidhich iad an altair air a bonnaibh, oir *bha* eagal orra roimh shluagh nan tìrean sin ; agus dh'ìobair iad ìobairtean-loisgte do an Tighearn', ìobairtean-loisgte air maduinn agus air feasgar.
4 Agus chum iad féill nam pàilliun[d], mar *tha e* sgriobhta, agus *dh'ìobair iad* an ìobairt-loisgte làthail ann an àireamh, a réir na riaghailt, a dhlighe féin air gach là[f];
5 Agus 'n a dhéigh sin an ìobairt-loisgte ghnàthaichte, araon air na gealaichibh nomha, agus air uile fhéillibh naomhaichte an Tighearn'[g], agus o gach neach a thug seachad gu toileach tabhartas saor-thoile do an Tighearn'.
6 O'n cheud là de'n t-sheachdamh mìos thòisich iad air ìobairtean-loisgte ìobradh do an Tighearna, 'n uair nach do leagadh *fathast* bunait teampuill an Tighearn'.
7 Ach thug iad airgiod do na snaidheadairibh agus do'n luchd-ceirde ; agus biadh, agus deoch, agus oladh do na Sidonaich agus do na Tióraich, a chum gu-n tugadh iad fiodh seudair o Lebanon[k] gu muir Iopa, a réir a' chomais[l] a fhuair iad o Chirus rìgh Phersia.
8 Agus anns an dara bliadhna an déigh dhoibh teachd gu tigh Dhé aig Ierusalem, anns an dara mìos, thòisich Serubabel mac Shealtieil[m], agus Iesua mac Iosadaic, agus fuigheall am bràithrean na sagairt agus na Lebhithich, agus iadsan uile a thàinig o'n bhraighdeanas gu Ierusalem ; agus dh'orduich iad na Lebhithich[n], o fhichead bliadhna dh'aois agus os a cheann, a chur oibre tighe an Tighearn' air a h-aghaidh.
9 Agus sheas Iesua agus a mhic agus a bhràithrean, Cadmiel agus a mhic, agus mic Iudah[6] mar aon *duine*, a ghreasadh an luchd-oibre ann an tigh Dhé : mic Henadaid [agus] am mic agus am bràithrean na Lebhithich.
10 Agus an uair a leag an luchd-togail bunait teampuill an Tighearna[q], sheas na sagairt 'n an culaidhibh[r] le trompaidean, agus na Lebhithich, mic Asaiph, le ciombalaibh, a mholadh an Tighearna le làimh Dhaibhidh rìgh Israeil.

11 Agus fhreagair iad a chéile ann am moladh, agus ann an tabhairt buidheachais do an Tighearn', A chionn gu *bheil e* maith[b], gu *mair* a thròcair do Israel gu bràth. Agus rinn an sluagh uile gàir mhòr, an uair a mhol iad an Tighearn', a chionn gu-n do leagadh bunait tighe an Tighearn'[c].

12 Ach *bha* mòran de na sagairt agus *de* na Lebhithich, agus *de* chinn nan aithriche, seann daoine a chunnaic an ceud thigh[e], 'n uair a leagadh bunait an tighe so fa chomhair an sùl, a' gul le guth àrd[f]; agus *bha* mòran a' deanamh gàir gu h-àrd le aoibhneas[g]:

13 Air chor as nach b'urrainn an sluagh fuaim gàir an aoibhneis aithneachadh, seach fuaim gul an t-sluaigh[h]; oir rinn an sluagh gàir mhòr, agus chualas an fhuaim an céin.

## CAIB. IV.

1 *Ann an togail an teampuill lagaich sluagh na tìre làmhan sluaigh Iudah.* 7 *Sgrìobh iad litir gu Artacsercses.* 17 *Freagradh Artacsercseis.* 23 *Sguir obair tighe Dhé.*

AGUS chuala naimhdean Iudah[k] agus Bheniamin gu-n *robh* clann a' bhraighdeanais a' togail an teampuill do an Tighearna, Dia Israeil:

2 Agus thàinig iad gu Serubabel, agus gu cinn nan aithrichean, agus thubhairt iad riu, Togaidh sinne maille ribh; oir tha sinne ag iarraidh 'ur Dé-se[l] mar sibh féin, agus dha-san *tha* sinn ag ìobradh o làithibh Esar-hadoin[m] rìgh Asiria, a thug a nìos an so sinn.

3 Ach thubhairt Serubabel agus Iesua agus a' chuid eile de chinn aithrichean Israeil riu, Cha bhuin e dhuibhse[n] tigh a thogail maille ruinne d'ar Dia-ne; oir togaidh sinn féin 'n ar n-aonar do an Tighearna, Dia Israeil, mar a dh'àithn Cirus rìgh Phersia dhuinn[q].

4 Uime sin lagaich[r] sluagh na tìre làmhan sluaigh Iudah, agus chuir iad dragh orra anns an togail[s];

5 Agus thuarasdalaich iad comhairlichean 'n an aghaidh[t], a bhacadh an rùin ré uile làithean Chiruis rìgh Phersia, eadhon gus an do rìghich Darius rìgh Phersia.

6 Agus an uair a rìghich Ahasuerus, ann an toiseach a rìoghachaidh, sgrìobh iad litir-chasaid an aghaidh luchd-àiteachaidh Iudah agus Ierusaleim.

7 Agus ann an làithibh Artacsercseis sgrìobh Bislam, Mitridat, Tabeel, agus a' chuid eile d'an cuideachd, gu Artacsercses rìgh Phersia; agus *bha* sgrìobhadh na litireach ann an sgrìobhadh nan Sirianach, agus air a mhìneachadh anns a' chànain Shirianaich.

8 Sgrìobh Rehum an t-àrd chomhairliche, agus Simsai an sgrìobhaiche, litir an aghaidh Ierusaleim gu Artacsercses an rìgh anns na briathraibh so;

9 An sin *sgrìobh* Rehum an t-àrd chomhairliche, agus Simsai an sgrìobhaiche, agus a' chuid eile de'n cuideachd, na Dinathaich[a], na h-Apharsachaich, na Tarpelaich, na h-Apharsaich, na h-Archebhich, na Babilonaich, na Susanchaich, na Dehabhaich, na h-Elamaich,

10 Agus a' chuid eile de na cinnich a thug Asnapar mòr[d] agus urramach a nall, agus a shuidhich e ann am bailtibh Shamaria, agus a' chuid eile air an taobh so de'n amhainn, agus ann an leithid so a dh'àm.

11 *Is* e so dùblachadh na litireach a chuir iad d'a ionnsuidh: Gu Artacsercses an rìgh, do sheirbhisich, na daoine air an taobh so de'n amhainn, agus aig a' leithid so a dh'àm.

12 Bitheadh fios aig an rìgh gu bheil na h-Iudhaich a thàinig a nìos uait d'ar n-ionnsuidh air teachd gu Ierusalem, a' togail a' bhaile cheannaircich[i] agus uile sin, agus a' cur suas *a* bhallachan, agus a' ceangal r'a chéile nam bunait.

13 Bitheadh a nis fios aig an rìgh, ma thogar am baile so, agus ma chuirear suas a bhallachan, nach ìoc iad cìs[j], càin, no cuspunn, agus gu-n toir thu call air teachd-a-steach nan rìghrean.

14 A nis a chionn gu bheil sinne air ar beathachadh o'n lùchairt[1], agus nach *'eil e* iomchuidh dhuinn eas-urram an rìgh fhaicinn, uime sin chuir sinn *litir* uainn, agus thug sinn fios do'n rìgh,

15 Chum gu-n rannsaichear ann an leabhar eachdraidh d'aithrichean, agus gu-m faigh thu anns an leabhar eachdraidh, agus gu-m bi fios agad gu *bheil* am baile so 'n a bhaile ceannairceach, agus diùbhalach do rìghribh agus do mhòrroinnibh[o], agus gu-n *robh* iad a' deanamh aimhréite 'n a mheadhon 's an t-sean aimsir: air son so sgriosadh am baile so[p].

16 Tha sinn a' toirt fios do'n rìgh, ma thogar am baile so, agus ma chuirear suas a bhallachan, an sin nach bi cuibhrionn air bith agad air an taobh so de'n amhainn.

17 Chuir an rìgh freagradh gu Rehum an t-àrd chomhairliche, agus Simsai an sgrìobhaiche, agus a' chuid eile d'an cuideachd a *bha* 'chòmhnuidh ann an Samaria, agus a' chuid eile an taobh thall de'n amhainn, Sìth, agus aig a' leithid so a dh'àm.

18 An litir a chuir sibh a m'ionnsuidh, leughadh gu soilleir a'm' làthair i;

19 Agus thugadh àithne leam, agus rannsaicheadh, agus fhuaradh a mach[u] gu-n *robh* am baile so o shean ag éirigh an aghaidh rìghrean, agus gu-n d'rinneadh ceannairc agus aimhréite ann.

20 Agus bha rìghrean cumhachdach ann an Ierusalem[v], a rìoghaich os an ceann-san uile air an taobh thall de'n amhainn[w]; agus dh'ìocadh, cìs, càin, agus cuspunn doibh.

21 Thugaibh-se nis àithne, a thoirt air

B.C. 535.

[a] 2 Ri. 17. 30, 31
[b] 1 Each. 16. 34, 41 Salm cxxxvi.
[c] Tais. 21. 10-14
[d] Ròm. 13. 7
[e] Hag. 2. 3
[f] Salm 126. 6 Ier. 31. 8, 9
[g] Salm 5. 11
[h] Bre. 2. 5
[i] Ese. 17. 12-21
[j] caib. 7. 24
[k] rann. 7-9
[1] *air ar sailleadh le salann na lùchairt.*
[l] 2 Ri. 17. 24, &c.
[m] 2 Ri. 19. 37
[n] Neh. 2. 20 Gnio. 8. 21 3 Eoin 9, 10
[o] Est. 3. 8
[p] 2 Ri. 24. 20 25. 1, 4
[q] caib. 1. 1-3
[r] Neh. 6. 9
[s] caib. 3. 3
[t] Gnio. 24. 1, &c.
[u] 2 Ri. 18. 7
[v] 1 Ri. 4. 21, 24 Salm 72. 8
[w] Gen. 15. 18 Ios. 1. 3, 4

na daoine sin sgur, agus nach togar am
baile sin gus an tig ordugh uam-sa.
22 Thugaibh an aire ma ta nach dean
sibh mearachd an so. C'ar son a dh'fhàs-
adh calldach ann gu cron nan rìghrean?
23 An sin an uair a leughadh dùblach-
adh litireach Artacsercseis an rìgh an
làthair Rehuim, agus Shimsai an sgrìobh-
aiche, agus an cuideachd, chaidh iad le
cabhaig suas gu Ierusalem a dh'ionn-
suidh nan Iudhach, agus thug iad orra
sgur leis an làimh làidir.
24 An sin sguir obair tighe Dhé, a *tha*
ann an Ierusalem. Sguir i gus an dara
bliadhna de rìoghachadh Dhariuis rìgh
Phersia.

## CAIB. V.

1 *Le brosnachadh Hagai thòisich Serubabel agus Iesua air tigh Dhé a thogail.* 3 *Dh'fheuch Tatnai agus Setar-bosnai ri'm bacadh:* 5 *thugadh a' chùis a dh'ionnsuidh Dhariuis.*

ACH rinn Hagai[f] am fàidh, agus Secha-
riah[g] mac Ido an fhàidh, fàidhead-
aireachd do na h-Iudhaich a *bha* ann an
Iudah agus ann an Ierusalem, *fàidhead-
aireachd* dhoibh ann an ainm an Tigh-
earna, Dhé Israeil.
2 An sin dh'éirich Serubabel mac
Shealtieil, agus Iesua mac Iosadaic, agus
thòisich iad air tigh Dhé a thogail, a *tha*
ann an Ierusalem: agus maille riu-san
*bha* fàidhean Dhé a' cuideachadh leo.
3 Anns an àm sin féin thàinig d'an ionn-
suidh Tatnai, an t-uachdaran air an taobh
so de'n amhainn, agus Setar-bosnai, agus
an cuideachd, agus mar so thubhairt iad
riu, Cò thug ordugh dhuibhse an tigh so
a thogail, agus na ballacha so a dheanamh
suas?
4 An sin thubhairt iad riu air an dòigh
so, C'ainm *a tha* air na daoinibh a *tha*
'togail na h-aitreabh so?
5 Ach bha sùil an Dé air seanairibh nan
Iudhach[m], agus cha d'thug iad orra sgur[n],
gus an d' thàinig a' chùis a dh'ionnsuidh
Dhariuis; agus an sin thugadh freagradh[o]
le litir mu thimchioll so.
6 Dùblachadh na litireach a chuir
Tatnai an t-uachdaran air an taobh so de'n
amhainn, agus Setar-bosnai agus a chuid-
eachd na h-Arphasachaich, a *bha* air an
taobh so de'n amhainn, a dh'ionnsuidh
Dhariuis an rìgh:
7 Chuir iad litir d'a ionnsuidh, anns an
robh sgrìobhta mar so: Gu Darius an
rìgh, gach uile shìochaint.
8 Bitheadh fios aig an rìgh gu-n deach-
aidh sinn gu mòr-roinn Iudea, a dh'ionn-
suidh tighe an Dé mhòir, a tha 'g a
thogail le clachaibh mòra, agus tha fiodh
air a chur anns na ballachaibh, agus tha'n
obair so a' dol gu luath air a h-aghaidh,
agus a' soirbheachadh 'n an làmhan.
9 An sin dh'fheòraich sinn de na sean-
airibh sin[r], [agus] mar so thubhairt sinn
riu, Cò thug dhuibh ordugh an tigh so
a thogail, agus na ballacha so 'chur
suas?
10 Agus mar an ceudna dh'fheòraich
sinn an ainmean diubh, a thoirt fios duit,
a chum gu-n sgrìobhamaid ainmean nan
daoine a *bh*'air an ceann.
11 Agus mar so thug iad freagradh
dhuinn, ag ràdh, *Is* sinne seirbhisich Dhé
nan nèamh agus na talmhainn[a], agus *tha
sinn* a' togail tighe a chaidh a thogail
iomadh bliadhna roimhe so, a thog agus
a chrìochnaich rìgh mòr a bh'air Israel[b].
12 Ach an uair a bhrosnaich ar n-aith-
riche Dia nèimh gu feirg[c], thug e thairis
iad do làimh Nebuchadnesair rìgh Bhabi-
loin a' Chaldéanaich[d], a sgrios an tigh so,
agus a thug an sluagh leis do Bhabilon.
13 Ach ann an ceud bhliadhna Chiruis
rìgh Bhabiloin[e], thug rìgh Cirus ordugh
tigh so Dhé a thogail.
14 Agus mar an ceudna soithichean òir
agus airgid tighe Dhé, a thug Nebuchad-
nesar as an teampull a *bha* ann an Ieru-
salem[h], agus a thug e leis do theampull
Bhabiloin, iad sin thug rìgh Cirus a mach
á teampull Bhabiloin, agus thugadh iad
do *fhear d'am b*'ainm Sesbadsar[i], a rinn
e 'n a uachdaran;
15 Agus thubhairt e ris, Gabh na
soithiche so, imich, thoir leat iad do'n
teampull a *tha* ann an Ierusalem, agus
bitheadh tigh Dhé air a thogail 'n a àit.
16 An sin thàinig Sesbadsar sin[j], *agus*
leag e bunait tighe Dhé a *tha* ann an
Ierusalem: agus o'n àm sin gus a nis tha
e 'g a thogail, agus cha-n 'eil e *fathast*
crìochnaichte[k].
17 A nis uime sin, ma'*s* maith leis an
rìgh, deanar rannsachadh[l] ann an tigh
ionmhais an rìgh *a tha* ann am Babilon, *a
dh'fheuchainn* an d' thugadh an t-ordugh
so le rìgh Cirus, tigh so Dhé a thogail
ann an Ierusalem, agus cuireadh an rìgh
*fios* d'ar n-ionnsuidh *ciod i* a thoil a thaobh
*an ni* so.

## CAIB. VI.

1 *Thug Darius ordugh do Thatnai agus Shetar-bosnai iad a chuideachadh le seanairibh nan Iudhach chum tigh Dhé a thogail.* 13 *Chrìochnaich na h-Iudhaich an teampull.* 16 *Choisrig iad e le gairdeachas.*

AN sin thug Darius an rìgh ordugh
seachad, agus rannsaich iad ann an
tigh nan leabhraichean[p], far an *robh* na
h-ionmhais air an tasgadh ann am Babi-
lon.
2 Agus fhuaradh ann an Achmeta[1], anns
an lùchairt a *tha* ann am mòr-roinn nam
Médach, clàr, agus mar so *bha* sgrìobhta
ann gu bhi air a chumail air chuimhne:
3 Ann an ceud bhliadhna Chiruis an
rìgh, thug Cirus an rìgh ordugh seachad
*a thaobh* tighe Dhé ann an Ierusalem[q],
Bitheadh an tigh air a thogail, an t-àit anns
an d'ìobair iad ìobairtean[s], agus a bhunait-
ean air an suidheachadh gu làidir: 'àirde,

B.C. 520.

[a] Dan. 3. 26 Gnio. 27. 23 Ròm. 6. 16
[b] 1 Ri. 6. 1
[c] 2 Each. 36. 16, 17
[d] 2 Ri. 24. 2; 25. 8-11
[e] caib. 1. 1-8
[f] Hag. 1. 1
[g] Sech. 1. 1
[h] Ier. 52. 19
[i] Hag. 1. 14; 2. 2, 21
[j] caib. 3. 8, 10
[k] caib. 6. 15
[l] caib. 6. 1, 2
[m] caib. 7. 6, 28 Salm 32. 8; 33. 18; 34. 15; 76. 10
[n] Salm 129. 2-5
[o] caib. 6. 6
[p] caib. 5. 17
[1] no, *Ecbatana.*
[q] 2 Each. 36. 22, 23
[r] rann. 3, 4
[s] Salm. 122. 4

tri fichead làmh-choille; a leud, tri fichead làmh-choille;

4 Tri sreathan de chlachaibh mòra[b], agus sreath a dh'fhiodh nomha: agus ceadaichear an costus á tigh an rìgh.

5 Agus mar an ceudna aisigear soithichean òir agus airgid tighe Dhé[e], a thug Nebuchadnesar as an teampull a *tha* ann an Ierusalem, agus a thug e leis do Bhabilon, agus thugar a rìs iad do'n teampull a *tha* ann an Ierusalem, *gach aon* d'a àite féin; agus suidhich *iad* ann an tigh Dhé.

6 A nis a Thatnai[h], uachdarain air an taobh thall de'n amhainn, a Shetar-bosnai, maille ri'r cuideachd na h-Arphasachaich a *tha* air an taobh thall de'n amhainn, bithibh-se fada o sin:

7 Leigibh le obair tighe so Dhé[k]: togadh uachdaran nan Iudhach, agus seanairean nan Iudhach, tigh so Dhé 'n a àit.

8 Agus tha mise a' toirt orduigh a thaobh na ni sibh ri seanairibh nan Iudhach sin, chum tigh so Dhé a thogail; eadhon gu-n tugar de mhaoin an rìgh, de'n chìs air an taobh thall de'n amhainn, costus air ball do na daoinibh sin, a chum nach cuirear bacadh *orra*.

9 Agus na *tha* dh'easbhuidh orra, araon tairbh òga, agus reitheachan, agus uain, air son ìobairtean-loisgte Dhé nèimh, cruithneachd, salann, fìon, agus oladh, a réir orduigh nan sagart a *tha* ann an Ierusalem, thugar gu cinnteach dhoibh o là gu là[q], gun fhàillinn;

10 A chum gu-n toir iad seachad tabhartais deadh-bholaidh[r] do Dhia nèimh, agus gu-n dean iad urnuigh air son beatha an rìgh agus a mhac[s].

11 Mar an ceudna thug mi seachad ordugh, ge b'e neach a dh'atharraicheas am focal so, gu-n spìonar sìos fiodh as a thigh, agus an uair a chuirear suas e, gu-n crochar air e, agus gu-n deanar a thigh 'n a dhùnan air son so[v].

12 Agus an Dia a thug air 'ainm còmhnuidh a ghabhail an sin[w], gu-n sgriosadh esan na rìghrean sin uile[x], agus an sluagh a shìneas a mach an làmh a dh'atharrachadh *agus* a sgrios tighe Dhé a *tha* ann an Ierusalem. Thug mise Darius ordugh seachad; deanar an ni gu luath.

13 An sin rinn Tatnai an t-uachdaran air an taobh so de'n amhainn, Setar-bosnai, agus an cuideachd, gun dàil a réir an *fhios* a chuir Darius an rìgh uaith.

14 Agus thog seanairean nan Iudhach, agus shoirbhich leo a réir fàidheadaireachd Hagai an fhàidh[b], agus Shechariah mhic Ido; agus thog iad agus chrìochnaich iad, a réir àithne Dhé Israeil, agus a réir àithne Chiruis[e] agus Dhariuis[f], agus Artacsercseis[g] rìgh Phersia.

15 Agus chrìochnaicheadh an tigh so air an treas là de'n mhìos Adar, a *bha* anns an t-seathamh bliadhna de rìoghachadh Dhariuis an rìgh.



R.C. 519.

[a] 1 Ri. 8. 63; 2 Each. 7. 5
[b] 1 Ri. 6. 36
[c] rann 22; Neh. 8. 10; 12. 43; Salm 122. 1
[d] caib. 8. 35
[e] caib. 1. 7, 8; 5. 14; Dan. 5. 2
[f] 1 Each. 24. 1
[g] 1 Each. 23. 6
[h] caib. 5. 3
[i] Air. 3. 6; 8. 9
[j] Ecs. 12. 6
[k] Gnio. 5. 38, 39
[l] 2 Each. 30. 15
[m] 2 Each. 35. 11
[n] caib. 9. 11
[o] Ecs. 12. 15; 13. 6; 2 Each. 30. 21; 35. 17; 1 Cor. 5. 7, 8
[p] rann 6; Gnà. 21. 1
[q] Isa. 49. 23
[r] caib. 7. 23; Ier. 29. 7
[s] 1 Tim. 2. 1, 2
[t] Neh. 2. 1
[u] 1 Each. 6. 14
[v] Dan. 2. 5; 3. 29
[w] 1 Ri. 9. 3
[x] Salm 137. 8, 9; Obad. 10
[y] Air. 25. 11-13
[z] Eabh. 5. 4
[a] rann. 11, 12, 21
[b] caib. 5. 1, 2
[c] rann 9; caib. 8. 22, 31; Neh. 2. 8, 18; Gnà. 3. 6
[d] caib. 8. 1, 15, &c.
[e] rann 3
[f] caib. 4. 24
[g] caib. 7. 1
[h] caib. 2. 43

16 Agus chum clann Israeil[a], na sagairt agus na Lebhithich, agus a' chuid eile de chloinn a' bhraighdeanais, coisrigeadh tighe so Dhé le gairdeachas[c];

17 Agus dh'iobair[d] iad aig coisrigeadh tighe so Dhé, ceud tarbh òg, dà cheud reithe, ceithir cheud uan; agus mar ìobairt-pheacaidh air son Israeil uile, dà bhoc dheug gaibhre, a réir àireimh threubh Israeil.

18 Agus shuidhich iad na sagairt 'n an roinnibh[f], agus na Lebhithich 'n an sealaibh[g], air son seirbhis Dhé, a *tha* ann an Ierusalem; mar tha e sgrìobhta ann an leabhar Mhaois[i].

19 Agus chum clann a' bhraighdeanais a' chàisg air a' cheathramh *là* deug de'n cheud mhìos[j].

20 Oir ghlanadh[l] na sagairt agus na Lebhithich le 'chéile: *bha* iad uile glan, agus mharbh iad a' chàisg[m] do chloinn a' bhraighdeanais uile, agus d'am bràithribh na sagartaibh, agus dhoibh féin.

21 Agus dh'ith clann Israeil a thàinig air an ais o'n bhraighdeanas, agus iadsan uile a dhealaich iad féin d'an ionnsuidh o shalchar chinneach na tìre[n], a dh'iarraidh an Tighearna, Dhé Israeil,

22 Agus chum iad féill an arain neoghoirtichte[o] seachd làithean le aoibhneas: oir rinn an Tighearn' aoibhinn iad agus thionndaidh e cridhe rìgh Asiria d'an ionnsuidh[p], a neartachadh an làmhan ann an obair tighe Dhé, Dhé Israeil.

## CAIB. VII.

1 *Ginealach Esra o Aaron.* 6 *Chaidh Esra suas o Bhabilon gu Ierusalem.* 11 *Dùblachadh na litireach a thug Artacsercses dha.* 27 *Beannaich Esra Dia.*

AGUS an déigh nan nithe sin, ri linn Artacsercseis[t] rìgh Phersia, *chaidh* Esra mac Sheraiah[u], mhic Asariah, mhic Hilciah,

2 Mhic Shaluim, mhic Shadoic, mhic Ahituib,

3 Mhic Amariah, mhic Asariah, [mhic Iohanain, mhic Asariah, mhic Ahimaais, mhic Shadoic, mhic Ahituib, mhic Amariah,] mhic Mheraoit,

4 Mhic Sheraiah, mhic Udsi, mhic Bhuci,

5 Mhic Abisua, mhic Phinehais[y], mhic Eleasair, mhic Aaroin[z] an àrd-shagairt:

6 Chaidh Esra so suas o Bhabilon, agus e 'n a sgrìobhaiche deas[a] ann an lagh Mhaois, a thug an Tighearna, Dia Israeil seachad: agus thug an rìgh dha 'iarrtus uile, a chionn gu-n robh làmh an Tighearn' a Dhé air[c].

7 Agus chaidh *cuid* de chloinn Israeil[d], agus de na sagartaibh, agus *de* na Lebhithich, agus *de*'n luchd-seinn, agus *de* na dorsairibh, agus *de* na Netinich[h], suas gu Ierusalem, anns an t-seachdamh bliadhna de Artacsercses an rìgh.

8 Agus thàinig e gu Ierusalem anns a'

chùigeamh mìos, a *bha* anns an t-seachd-
amh bliadhna de'n rìgh.
9 Oir air a' cheud *là* de'n cheud mhìos
thòisich e air dol suas o Bhabilon, agus
air a' cheud *là* de'n chùigeamh mìos
thàinig e gu Ierusalem, a chionn gu-n
robh làmh mhaith a Dhé air.
10 Oir dh'ulluich Esra a chridhe[c] a
dh'iarraidh lagha an Tighearn'[d], agus g'a
dheanamh[e], agus a theagasg ann an Is-
rael[f] reachdan agus bhreitheanas.
11 Agus *is* e so dùblachadh na litireach
a thug rìgh Artacsercses do Esra an sagart,
an sgrìobhaiche, sgrìobhaiche bhriathar
àitheantan an Tighearn', agus a reachdan
do Israel :
12 Artacsercses rìgh nan rìghre[h], gu
Esra an sagart, sgrìobhaiche lagha Dhé
nan nèamh, gach uile *shìth*[1], agus 'n a
leithid so a dh'àm.
13 Tha mi a' toirt orduigh, iadsan uile
ann am rìoghachd de shluagh Israeil, agus
*d'*a shagartaibh, agus *d'*a Lebhithich, leis
an àill triall do Ierusalem, gu-n téid iad
maille riutsa :
14 A thaobh gu-n do chuireadh thu leis
an rìgh, agus le 'sheachd comhairlich-
ean[k], a dh'fhiosrachadh mu thimchioll
Iudah agus Ierusaleim, a réir lagha do
Dhé a *tha* ann ad làimh ;
15 Agus a thoirt leat an airgid agus an
òir, a thug a rìgh agus a chomhairlichean
d'an toil féin do Dhia Israeil[n], aig *am*
*bheil* 'àite-còmhnuidh ann an Ierusalem[o];
16 Agus an airgid agus an òir uile a
gheibh thu ann an uile mhòr-roinn Bhabi-
loin[q], maille ri tabhartas saor-thoile an
t-sluaigh agus nan sagart, a' toirt seachad
d'an saor-thoil[r] air son tighe an Dé, a *tha*
ann an Ierusalem :
17 A chum gu-n ceannaich thu air ball
leis an airgiod so tairbh òga, reitheachan,
uain, agus an tabhartais-bìdh[s], agus an
tabhartais-dibhe, agus gu-n iobair thu iad
air altair tighe 'ur Dé[t] a *tha* ann an
Ierusalem :
18 Agus ge b'e ni a's maith leat féin
agus le d' bhràithribh a dheanamh leis a'
chuid eile de'n airgiod agus de'n òr, a
réir toile 'ur Dé, deanaibh.
19 Na soithiche mar an ceudna a tha
air an tabhairt duit, air son seirbhis tighe
do Dhé, thoir seachad 'am fianuis Dhé
Ierusaleim.
20 Agus ge b'e ni tuilleadh a bhitheas
feumail air son tighe do Dhé, a chi thu
aobhar air a bhuileachadh, builich *e* á
tigh-ionmhais an rìgh.
21 Agus tha mise, mise féin Artacsercses
an rìgh, a' toirt orduigh do uile luchd-
coimhead an ionmhais a *tha* air an taobh
thall de'n amhainn, ge b'e ni a dh'iarras
Esra an sagart, sgrìobhaiche lagha Dhé
nan nèamh oirbh, gu-n deanar air
ball e ;
22 Gu ruig ceud tàlann airgid, agus gu
ruig ceud tomhas cruithneachd, agus gu

R.C. 457.

[a] rann 18
[b] Salm 119. 4
[c] 2 Each. 19. 3
[d] Salm 119. 45
[e] Deut. 16. 12 Dan. 6. 5
[f] Deut. 33. 10 Mal. 2. 7 Tit. 2. 1, 15
[g] Ecs. 18. 21, 22 Deut. 16. 18
[h] Ese. 26. 7 Dan. 2. 37
[1] *sìth iomlan.*
[i] rann 10 Ròm. 10. 14-17
[j] 1 Each. 29. 10
[k] Est. 1. 14
[l] caib. 6. 22
[m] caib. 9. 9
[n] Salm 68. 29 76. 11
[o] 2 Each. 6. 2 Salm 9. 11 26. 8 135. 21
[p] rann 6 caib. 8. 18
[q] caib. 8. 25
[r] 1 Each. 29. 6, 9
[s] Air. 15. 4-13
[t] Deut. 12. 5-11
[u] 1 Each. 6. 4, &c.
[v] 1 Each. 3. 22
[w] caib. 2. 3

ruig ceud bat fìona, agus gu ruig ceud
bat olaidh, agus salann gun àireamh.
23 Gach ni *a tha* a réir àithne Dhé nan
nèamh[a] deanar gu cùramach e[b] do thigh
Dhé nan nèamh, air eagal gu-m bi fearg
an aghaidh rìoghachd an rìgh agus a
mhac.
24 Mar an ceudna *tha* sinn a' toirt fios
duibh a thaobh nan sagart uile agus nan
Lebhitheach, an luchd-seinn, nan dorsair-
ean, nan Netineach, no sheirbhiseach tighe
so Dhé, nach feudar cìs, càin, no cuspunn
a chur orra.
25 Agus suidhich thusa, 'Esra, a réir
gliocais do Dhé, a *tha* ann ad làimh,
uachdarain[g], agus breitheamhna, a bheir
breth air an t-sluagh uile a *tha* air an
taobh thall de'n amhainn, orra-san uile
d'an aithne laghan do Dhé ; agus teagaisg-
ibh iadsan do nach aithne *iad*[i].
26 Agus gach neach nach dean a réir
lagha do Dhé agus lagha an rìgh, deanar
breitheanas air ball air, ma's ann a chum
bàis, no chum fògraidh, no chum ùbhlaidh,
no chum prìosain.
27 Beannaichte *gu robh* an Tighearna,
Dia ar n-aithrichean[j], a chuir mar so ann
an cridhe an rìgh[l], a dheanamh maiseach
tighe an Tighearn', a *tha* ann an Ieru-
salem ;
28 Agus a fhuair tròcair dhomhsa 'am
fianuis an rìgh[m] agus a chomhairleach,
agus 'am fianuis uile uachdaran cumh-
achdach an rìgh : agus neartaicheadh mi
a chionn gu-n robh làmh an Tighearna mo
Dhé orm[p]; agus chruinnich mi á Israel
daoine taghta gu dol suas maille rium.

## CAIB. VIII.

1 *Aireamh an t-sluaigh a phill maille ri Esra o Bhabilon.* 15 *Chuir Esra fios gu Ido air son sheirbhiseach a fhrithealadh do thigh Dhé.* 24 *Chuir e ionmhasan an teampuill fo làimh nan sagart.*

AGUS *is* iad so cinn an aithrichean,
agus an àireamh a réir an ginealach,
a chaidh suas maille rium o Bhabilon, ri
linn Artacserceseis an rìgh :
2 De mhacaibh Phinehais[u]; Gersom :
de mhacaibh Itamair ; Daniel : de mhac-
aibh Dhaibhidh ; Hatus[v].
3 De mhacaibh Shechaniah, de mhacaibh
Pharois[w]; Sechariah : agus maille ris-san
*bha* air an àireamh a réir an ginealach
a dh'fhirionnaich ceud agus leth-cheud.
4 De mhacaibh Phahat-mhoaib ; Elioe-
nai mac Sherahiah, agus maille ris dà
cheud firionnach.
5 De mhacaibh [Shatu ;] Sechaniah mac
Iahasieil, agus maille ris tri cheud
firionnach.
6 Agus de mhacaibh Adin ; Ebed mac
Ionatain, agus maille ris leth-cheud fir-
ionnach.
7 Agus de mhacaibh Elaim ; Iesaiah
mac Ataliah, agus maille ris tri fichead
agus deich firionnaich.

8 Agus de mhacaibh Shephatiah; Sebadiah mac Mhichaeil, agus maille ris ceithir fichead firionnach.

9 De mhacaibh Ioaib; Obadiah mac Iehieil, agus maille ris dà cheud, agus ochd firionnaich dheug.

10 Agus de mhacaibh [Bhani ;] Selomit mac Iosiphiah, agus maille ris ceud, agus tri fichead firionnach.

11 Agus de mhacaibh Bhebai; Sechariah mac Bhebai, agus maille ris fichead, agus ochd firionnaich.

12 Agus de mhacaibh Asgaid; Iohanan, mac Hacatain, agus maille ris ceud, agus deich firionnaich.

13 Agus de mhacaibh deireannach Adonicaim; agus *is* iad so an ainmean, Eliphelet, Ieiel, agus Semaiah, agus maille riu tri fichead firionnach.

14 Agus de mhacaibh Bhigbhai; Utai agus Sabud, agus maille riu tri fichead, agus deich firionnaich.

15 Agus chruinnich mi iad a dh'ionnsuidh na h-aimhne a tha 'teachd gu Ahabhah, agus an sin d'fhan sinn ann am bùthaibh tri làithean, agus ghabh mi beachd de'n t-sluagh, agus de na sagairt, agus cha d'fhuair mi'n sin aon de mhacaibh Lebhi[h].

16 An sin chuir mi fios air Elieser, air Ariel, air Semaiah, agus air Elnatan, agus air Natan, agus air Sechariah, agus air Mesulam, prìomh-dhaoine; agus air Sechariah, agus air Mesulam, prìomh-dhaoine; agus air Ioiarib, agus air Elnatan, daoine tuigseach[i].

17 Agus chuir mi iad le àithne gu Ido an ceann, aig àite Chasiphia, agus dh'innis mi dhoibh ciod a theireadh iad ri Ido, [agus] r'a bhràithribh na Netinich aig àite Chasiphia, gu-n tugadh iad d'ar n-ionnsuidh[k] seirbhisich air son tighe ar Dè.

18 Agus le làimh mhaith ar Dé oirnn thug iad d'ar n-ionnsuidh[1] Is-sechel[m] de mhacaibh Mhahli, mhic Lebhi, mhic Israeil, agus Serebiah agus a mhic agus a bhràithrean, ochd *fir* dheug;

19 Agus Hasabiah, agus maille ris Iesaiah de mhacaibh Mherari, a bhràithrean, agus am mic, fichead;

20 Agus de na Netinich[p] a dh'orduich Daibhidh agus na h-uachdarain air son seirbhis nan Lebhitheach, dà cheud, agus fichead Netineach: ghoireadh iad uile air an ainm[q].

21 An sin ghairm mi trasgadh[r] 's an àite sin aig amhainn Ahabha, chum gu-n[2] irioslaicheamaid[s] sinn féin 'am fianuis ar Dé, a dh'iarraidh air slighe cheirt dhuinn féin[u], agus d'ar cloinn bhig[v], agus d'ar maoin uile.

22 Oir bu nàr leam[w] buidheann shaighdearan agus marc-shluagh iarraidh air an rìgh, a chuideachadh leinn an aghaidh an nàmhaid air an t-slighe; a chionn gu-n do labhair sinn ris an rìgh, ag ràdh, Tha

B.C. 457.

a caib. 7. 6, 9, 28
b Salm 33. 18, 19
34. 15, 22
Tuir. 3. 25
Ròm. 8. 28
c 2 Each. 15. 2
Seph. 1. 4, 6
Eabh. 10. 38
d 1 Each. 5. 20
Salm 66. 18-20
Isa. 19. 22
Ier. 29. 12, 13
e caib. 7. 15, 16
f Lebh. 21. 6-8
22. 2, 3
Deut. 33. 8
g Air. 4. 15
Ròm. 9. 23
h caib. 7. 7
i 1 Each. 12. 32
Gnà. 20. 5
28. 2
j rann 32
k Tit. 1. 5
l caib. 7. 28
1 *duine tuigseach.*
m Neh. 8. 7
9. 4, 5
n Neh. 2. 11
o rann. 26, 30
p caib. 2, 43
q Phil. 4. 3
r 2 Each. 20. 3
2 *gu-n cràidheamaid.*
s Lebh. 16. 29
23. 29
Isa. 58. 3, 5
Ioel 2. 13
t caib. 6. 17
u Salm. 5. 8
143. 8, 10
Gnà. 3. 6
Isa. 30. 21
42. 16
Ier. 10. 23
v Salm 8. 2
Marc. 10. 13, 16
w 1 Cor. 9. 15

làmh ar Dé chum maith orra-san[a] uile a dh'iarras e[b], ach a chumhachd agus 'fhearg[c] 'n an aghaidh-san uile a thréigeas e.

23 Uime sin thraisg sinn, agus dh'iarr sinn ar Dia air son so, agus dh'éisd e ri'r n-athchuinge[d].

24 An sin chuir mi air leth dà fhear dheug dhiubhsan a b'àirde de na sagartaibh, Serebiah, Hasabiah, agus deichnear d'am bràithribh maille riu;

25 Agus thomhais mi dhoibh an t-airgiod[e], agus an t-òr, agus na soithichean, tabhartas tighe ar Dé, a thug an rìgh, agus a chomhairlich, agus a dhaoine mòra, agus Israel uile a bha làthair, seachad;

26 Thomhais mi eadhon d'an làimh sè ceud agus leth-cheud tàlann airgid, agus de shoithichibh airgid ceud talann, agus ceud tàlann òir;

27 Agus fichead cuach òir de mhìle darcon; agus dà shoitheach a dh'umha bhuidhe mhaith, luachmhor mar òr.

28 Agus thubhairt mi riu, *Tha* sibhse naomh do an Tighearn'[f], agus na soithichean naomh[g], agus an t-airgiod agus an t-òr 'n a thabhartas saor-thoile do an Tighearna, Dia 'ur n-aithriche.

29 Deanaibh faire, agus coimheadaibh, gus an cothromaich sibh *iad* 'am fianuis uachdaran nan sagart, agus nan Lebhitheach, agus uachdaran aithrichean Israeil ann an Ierusalem, ann an seòmraichibh tighe an Tighearn'.

30 Uime sin ghabh na sagairt agus na Lebhithich cudthrom an airgid agus an òir, agus nan soitheach, chum *an* tabhairt gu Ierusalem[j] a dh'ionnsuidh tighe ar Dé.

31 Agus dh'imich sinn o amhainn Ahabha air an dara là deug de'n cheud mhìos, gu dol do Ierusalem; agus bha làmh ar Dé oirnn[l], agus shaor e sinn o làimh an nàmhaid, agus o'n *làimh*-san a bha 'deanamh feall-fholach air an t-slighe.

32 Agus thàinig sinn gu Ierusalem[n], agus dh'fhan sinn an sin tri làithean.

33 Agus air a' cheathramh là thomhaiseadh an t-airgiod agus an t-òr agus na soithichean[o] ann an tigh ar Dé, le làimh Mheremoit mhic Uriah an t-sagairt, agus maille ris *bha* Eleasar mac Phinehais, agus maille riu-san Iosabad mac Iesua, agus Noadiah mac Bhinui, Lebhithich:

34 A réir àireimh *agus* a réir tomhais nan uile: agus sgrìobhadh an tomhas uile 's an àm sin.

35 Thug clann na muinntir a thugadh air falbh, agus a thàinig o'n bhraighdeanas, seachad ìobairtean-loisgte[t] do Dhia Israeil, dà tharbh dheug òg air son Israeil uile, ceithir fichead agus sè reithe deug, tri fichead agus seachd uain dheug, dà bhoc dheug ghaibhre mar ìobairt-pheacaidh: iad uile 'n an ìobairt-loisgte do an Tighearn'.

36 Agus thug iad seachad orduighean

an rìgh[a] do àrd-luchd-riaghlaidh an rìgh, agus do na h-uachdarain air an taobh so de'n amhainn; agus chuir iadsan an sluagh agus tigh Dhé air an aghaidh.

## CAIB. IX.

1 *Rinn Esra caoidh a chionn gu-n do ghabh sluagh Israeil d'an ionnsuidh mnathan coimheach.* 5 *Dh'irioslaich se e féin, agus rinn e urnuigh ri Dia.*

AGUS an uair a rinneadh na nithe sin, thàinig na h-uachdarain a m'ionnsuidh, ag ràdh, Cha do dhealaich sluagh Israeil[c], agus na sagairt, agus na Lebhithich iad féin o shluagh na tìre, *a' deanamh* a réir an gràineileachd[d], *eadhon* nan Canaanach, nan Hiteach, nam Peridseach, nan Iebusach, nan Amonach, nam Moabach, nan Eiphiteach, agus nan Amorach.

2 Oir ghabh iad d'an nigheanaibh dhoibh féin[f] agus d'am mic, agus mheasg an sliochd naomh[g] iad féin[h] le sluagh nan tìrean; agus bha làmh nan uachdaran agus an luchd - riaghlaidh air thoiseach anns a' chionta so.

3 Agus an uair a chuala mi an ni so, reub mi m'eudach[k], agus m'fhalluinn, agus spìon mi *cuid* de ghruaig mo chinn[l] agus m'fheusag, agus shuidh mi sìos fo uamhann[n].

4 An sin chruinnicheadh a m'ionnsuidh iadsan uile a chriothnaich[o] roimh bhriathraibh Dhé Israeil, air son euceirt na muinntir a thugadh air falbh; agus shuidh mi fo uamhann gu ruig an ìobairt-fheasgair[s].

5 Agus aig an ìobairt-fheasgair dh'éirich mi o m' thùirse, le m'eudach agus m'fhalluinn reubta umam, agus leig mi mi féin air mo ghlùinibh, agus sgaoil mi mach mo làmhan[u] a dh'ionnsuidh an Tighearna mo Dhé,

6 Agus thubhairt mi, O mo Dhia, tha nàire orm[v] agus rudhadh gruaidh m'aghaidh a thogail riutsa, mo Dhia: oir tha ar n-euceartan air fàs lìonmhor os *ar ceann*[w], agus tha ar cionta air éirigh suas gu nèamh[x].

7 O làithibh ar n-aithriche[z] *bha* sinn ann an cionta mòr gu ruig an là 'n diugh, agus air son ar n-eucearta thugadh thairis sinn féin[a], ar rìghrean, ar sagairt do làimh rìghrean nan tìrean, do'n chlaidheamh, do dhaorsa, agus do chreachadh, agus do nàire gnùise, mar air an là 'n diugh.

8 Agus a nis car tamuill bhig nochdadh gràs o'n Tighearn' ar Dia, a dh'fhàgail duinn fuighill, agus a thabhairt tàirnge dhuinn 'n a ionad naomh, chum gu-n soillsicheadh ar Dia ar sùilean[d], agus gu-n tugadh e dhuinn beagan beothachaidh[f] 'n ar daorsa:

9 Oir *bha* sinne 'n ar tràillibh[g], gidheadh 'n ar daorsa cha do thréig ar Dia sinn[j], ach fhuair e tròcair dhuinn ann an sùilibh rìghrean Phersia, a thoirt duinn ath-bheothachaidh a chur suas tighe ar

R.C. 457.

[a] caib. 7. 21
[b] caib. 6. 8, 14
[c] caib. 6. 21 Neh. 9. 2 2 Cor. 6. 17
[d] Deut. 12. 30, 31 Ròm. 2. 17-25
[e] Deut. 23. 6
[f] Ecs. 34. 16 Neh. 13. 23
[g] Deut. 14. 2 Isa. 6. 13
[h] 2 Cor. 6. 14
[i] Salm 103. 10
[j] Eoin 5. 14 2 Pead. 2. 20, 21
[k] 2 Ri. 10. 1
[l] Isa. 15. 2
[m] Deut. 9. 8
[n] Salm 60. 3
[o] caib. 10. 3 Salm 119. 136 Isa. 66. 2 Ese. 9. 4
[p] Neh. 9. 33 Dan. 9. 14
[q] Tuir. 3. 22, 23
[r] Eoin 8. 21, 24 1 Cor. 15. 17
[s] Ecs. 29. 39
[t] Salm 130. 3
[u] 1 Ri. 8. 22
[v] Dan. 9. 7, 8
[w] Salm 38. 4
[x] 2 Each. 28. 9 Luc. 15. 21 Tais. 18. 5
[y] 2 Each. 20. 9
[z] Salm 106. 6
[a] Deut. 28. 36, 64
[b] Neh. 13. 27
[c] Isa. 55. 6, 7
[d] Salm 13. 3
[e] 2 Each. 34. 31
[f] Salm 85. 6
[g] Neh. 9. 36
[h] caib. 9. 4
[i] Deut. 7. 2, 3
[j] Salm 136. 23 Ese. 11. 16

Dé, agus a leasachadh na mhilleadh ann, agus a thoirt duinn balla[b] ann an Iudah agus ann an Ierusalem.

10 Agus a nis, O ar Dia, ciod a their sinn an déigh so? oir thréig sinn d'àitheantan,

11 A dh'àithn thu le d' sheirbhisich na fàidhean, ag ràdh, *Tha*'n talamh d'am bheil sibh a' dol g'a shealbhachadh, 'n a thalamh neòghlan le neòghloine shluaigh nan tìrean, le'n gràineileachdaibh, a lìon e o cheann gu ceann le'n salchar.

12 A nis ma ta na tugaibh 'ur nigheana d'am mic, agus an nigheana-san na gabhaibh do 'ur mic-se, agus na iarraibh an sìth[e], no an saoibhreas gu bràth: chum gu-m bi sibh làidir, agus gu-n ith sibh maith an fhearainn, agus gu-m fàg sibh e 'n a oighreachd do'r cloinn gu bràth.

13 Ach an déigh gach *ni* a thàinig oirnn air son ar droch oibre, agus air son ar cionta mhòir, o nach d' rinn thusa ar Dia peanas oirnn a réir ar droch thoillteanais[i], agus gu-n d' thug thu dhuinn a' leithid so de shaorsa;

14 Nam briseamaid a rìs d'àitheantan[j], agus nan deanamaid cleamhnas ri sluagh nan gràineileachd sin, nach bitheadh fearg ort ruinn gus an cuireadh tu as *duinn*[m], air chor as nach *bitheadh* fuigheall no dol as ann?

15 A Thighearna Dhé Israeil, *is* ceart thusa[p], oir tha sinn a làthair a thàinig as[q], mar air an là 'n diugh. Feuch, *tha* sinn a'd' fhianuis 'n ar peacaidhean[r]: oir cha-n urrainn sinn seasamh a'd' fhianuis air son so[t].

## CAIB. X.

1 *Thug Sechaniah misneach do Esra, agus chomhairlich e na mnathan coimheach a chur air falbh.* 7 *Chruinnicheadh an sluagh gu Ierusalem,* 9 *agus dh'aidich iad am peacaidhean.* 18 *Aireamh na muinntir a ghabh dhoibh féin mnathan coimheach.*

A NIS an uair a rinn Esra urnuigh, agus a dh'aidich e, a' gul, agus 'g a thilgeadh féin sios fa chomhair tighe Dhé[y], chruinnich d'a ionnsuidh á Israel comhchruinneachadh ro mhòr a dh'fhearaibh, agus a mhnathan, agus a chloinn; oir ghuil an sluagh gu mòr.

2 Agus labhair Sechaniah mac Iehieil, *aon* de mhic Elaim, agus thubhairt e ri Esra, Pheacaich sinn an aghaidh ar Dé[b], agus ghabh sinn d'ar n-ionnsuidh mnathan coimheach de shluagh na tìre: ach a nis tha dòchas ann an Israel[c] a thaobh an ni so.

3 A nis uime sin deanamaid coimhcheangal ri'r Dia[e], na mnathan uile a chur uainn, agus iadsan a rugadh leo, a réir comhairle mo thighearn', agus na muinntir a chriothnaicheas[h] ri àithne ar Dé[i], agus deanar a réir an lagha.

4 Eirich; oir dhuit-sa *buinidh* an ni *so*, agus *bithidh* sinne maille riut: gabh misneach, agus dean.

5 Agus dh'éirich Esra, agus thug e air
na h-àrd-shagartaibh, na Lebhithich,
agus Israel uile mionnachadh[a], gu-n
deanadh iad a réir an fhocail so; agus
mhionnaich iad.
6 An sin dh'éirich Esra o làthair tighe
Dhé, agus chaidh e do sheòmar Iohanain,
mhic Eliasib: agus an uair a thàinig e an
sin, cha d'ith e aran[c], agus cha d'òl e
uisge; oir rinn e bròn air son cionta na
muinntir a thugadh air falbh.
7 Agus thug iad gairm air feadh Iudah
agus Ierusaleim, do uile chloinn a'
bhraighdeanais, iad a chruinneachadh ri
'chéile gu Ierusalem;
8 Agus ge b'e neach nach tigeadh 'an
ceann thri làithean, a réir comhairle
nan uachdaran agus nan seanair, gu-n
tugtadh uaith a mhaoin uile, agus gu-m
bitheadh e féin air a dhealachadh o
chomhchruinneachadh na muinntir a
thugadh air falbh.
9 Agus chruinnicheadh fir Iudah agus
Bheniamin uile gu Ierusalem 'an ceann
thri làithean: *bha* e *anns* an naothamh
mìos, air an fhicheadamh là de'n mhìos:
agus shuidh an sluagh uile ann an sràid
tighe Dhé, air chrith air son an ni *so*[g],
agus air son an uisge mhòir.
10 Agus dh'éirich Esra an sagart, agus
thubhairt e riu, Pheacaich sibh, agus ghabh
sibh dhuibh féin mnathan coimheach a
mheudachadh peacaidh Israeil.
11 A nis ma ta deanaibh aidmheil[h] do'n
Tighearna, Dia 'ur n-aithrichean, agus
coimhlionaibh a thoil; agus dealaichibh
sibh féin o shluagh na tìre, agus o na
mnathan coimheach.
12 Agus fhreagair an coimhthional uile,
agus thubhairt iad le guth ard, Mar sin, a
réir d'fhocail, *tha e ceangailte* oirnne a
dheanamh.
13 Ach *tha* an sluagh lìonmhor, agus *is*
àm mòr uisge e, agus cha-n urrainn sinn
seasamh a muigh, agus cha-n obair aon
là, no dà *là* so; oir tha sinn lìonmhor a
pheacaich anns an ni so.
14 Seasadh a nis ar n-uachdarain de'n
choimhthional uile, agus, aig amannaibh
suidhichte, thigeadh iadsan uile 'n ar
bailtibh a ghabh dhoibh féin mnathan
coimheach, agus maille riu seanairean
gach baile agus a bhreitheamhna, gus an
tionndaidhear fearg laiste ar Dé uainn a
thaobh an ni so.
15 Sheas a mhàin Ionatan mac Asaheil,
agus Iahasiah mac Thichbah, air son so:
agus chuidich Mesulam agus Sabetai an
Lebhitheach leo.
16 Agus rinn clann a' bhraighdeanais
mar sin: agus dhealaicheadh Esra an
sagart, *agus* cinn àraidh nan aithrichean
a réir tighe an aithrichean, agus iad uile
a réir an ainmean, agus shuidh iad sìos
air a' cheud là de'n deicheamh mìos a
rannsachadh na cùise.
17 Agus chrìochnaich iad a thaobh nan
daoine uile a ghabh dhoibh féin mnathan
coimheach, air a' cheud là de'n cheud
mhìos.
18 Agus am measg mhac nan sagart
fhuaradh[b] a ghabh dhoibh féin mnathan
coimheach: De mhacaibh Iesua, mhic
Iosadaic, agus a bhràithrean; Maaseiah,
agus Elieser, agus Iarib, agus Gedaliah.
19 Agus thug iad an làmhan[d] gu-n
cuireadh iad uatha am mnathan: agus
air dhoibh 'bhi ciontach, *thug iad* reithe
de'n treud air son an cionta[e].
20 Agus de mhacaibh Imeir; Hanani,
agus Sebadiah.
21 Agus de mhacaibh Harim; Maaseiah,
agus Eliah, agus Semaiah, agus Iehiel,
agus Udsiah.
22 Agus de mhacaibh Phasuir[f]; Elioe-
nai, Maaseiah, Ismael, Netaneel, Iosabad,
agus Elasah.
23 Agus de na Lebhithich; Iosabad,
agus Simei, agus Celaiah, (*is* e sin Celita),
Petahiah, Iudah, agus Elieser.
24 Agus de'n luchd-seinn; Eliasib:
agus de na dorsairibh; Salum, agus
Telem, agus Uri.
25 Agus de Israel: De mhacaibh Phar-
ois; Ramaiah, agus Iesiah, agus Malchiah,
agus Miamin, agus Eliaser, agus Malchiah,
agus Benaiah.
26 Agus de mhacaibh Elaim; Mata-
niah, Sechariah, agus Iehiel, agus Abdi,
agus Ierimot, agus Eliah.
27 Agus de mhacaibh Shatu; Elioenai,
Eliasib, Mataniah, agus Ieremot, agus
Sabad, agus Asisa.
28 Agus de mhacaibh Bhebai; Ieho-
hanan, Hananiah, Sabai, *agus* Atlai.
29 Agus de mhacaibh Bhani; Mesulam,
Maluch, agus Adaiah, Iasub, agus Seal,
agus Ramot.
30 Agus de mhacaibh Phahat-mhoaib;
Adna, agus Chelal, Benaiah, Maaseiah,
Mataniah, Besaleel, agus Binui, agus
Manaseh.
31 Agus de mhacaibh Harim; Elieser,
Isiah, Malchiah, Semaiah, Simeon,
32 Beniamin, Maluch, *agus* Semariah.
33 De mhacaibh Hasuim; Matenai,
Matatah, Sabad, Eliphelet, Ieremai,
Manaseh, *agus* Simei.
34 De mhacaibh Bhani; Maadai, Am-
ram, agus Uel,
35 Benaiah, Bedaiah, Cheluh,
36 Bhaniah, Meremot, Eliasib,
37 Mataniah, Matenai, agus Iaasau,
38 Agus Bani, agus Binui, Simei,
39 Agus Selemiah, agus Natan, agus
Adaiah,
40 Machnadebai, Sasai, Sarai,
41 Asareel, agus Selemiah, Samariah,
42 Salum, Amariah, *agus* Ioseph.
43 De mhacaibh Nebo; Ieiel, Matitiah,
Sabad, Sebina, Iadau, agus Ioel, Benaiah.
44 Ghabh iad sin uile dhoibh féin
mnathan coimheach[i]: agus aig *cuid*
diubh bha mnathan ris an robh clann aca.

B.C. 457.

[a] Neh. 5. 12
[b] Ier. 23. 11; Mal. 2. 8, 9
[c] Deut. 9. 18
[d] 2 Ri. 10. 15; 1 Each. 29. 24; 2 Each. 30. 8; Tuir. 5. 6
[e] Lebh. 5. 15, 16; 6. 4, 6
[f] Neh. 7. 41
[g] 1 Sam. 12. 18
[h] Gnà. 28. 13; 1 Eoin 1. 9
[i] Gnà. 5. 20

# LEABHAR NEHEMIAH.

## CAIB. I.

*1 'N uair a chuala Nehemiah iomradh air doilgheas nan Iudhach a dh'fhàgadh de'n bhraighdeanas, thraisg e, agus rinn e bròn 'am fianuis Dhé. 4 Urnuigh Nehemiah.*

BRIATHRA Nehemiah[c] mhic Hachaliah. Agus tharladh anns a' mhìos Chisleu, anns an fhicheadamh bliadhna, 'n uair a bha mi ann an Susan an lùchairt,

2 Gu-n d' thàinig Hanani, aon de m' bhràithribh, e féin agus daoine de Iudah; agus dh'fheòraich mi dhiubh a thaobh nan Iudhach a chaidh as, a dh'fhàgadh de'n bhraighdeanas, agus mu thimchioll Ierusaleim.

3 Agus thubhairt iad rium, *Tha*'m fuigheall a dh'fhàgadh de'n bhraighdeanas an sin anns a' mhòr-roinn, ann an àmhghar mòr[g] agus ann am mi-chliù; agus bhriseadh balla Ierusaleim sìos[h], agus loisgeadh a geatacha le teine.

4 Agus an uair a chuala mi na briathra so, shuidh mi sìos, agus ghuil mi, agus rinn mi bròn làithean *àraidh*, agus thraisg mi, agus rinn mi urnuigh 'am fianuis Dhé nan nèamh,

5 Agus thubhairt mi, Guidheam ort, a Thighearna, Dhé nan nèamh[k]; an Dia mòr agus uambasach, a ghleidheas coimhcheangal[m] agus tròcair dhoibhsan a ghràdhaicheas e, agus a choimheadas àitheantan;

6 Bitheadh do chluas a nis furachar[o], agus do shùilean fosgailte[p], chum gu-n éisd thu ri urnuigh d'òglaich, a *tha* mi a' deanamh a'd' fhianuis a nis, a là agus a dh'oidhche, air son chloinn Israeil d'òglach: agus *tha mi* 'g aideachadh pheacaidhean[r] chloinn Israeil, a pheacaich sinn a'd' aghaidh: pheacaich araon mise agus tigh m'athar.

7 Rinn sinn gu ro thruaillidh a'd' thaobhsa[s], agus cha do ghléidh sinn na h-àitheanta[t], no na reachda, no na breitheanais a dh'àithn thu do d'òglach Maois.

8 Cuimhnich, guidheam ort, am focal a dh'àithn thu do d'òglach Maois, ag ràdh, *Ma* pheacaicheas sibh[v], sgapaidh mise sibh am measg nan cinneach.

9 Ach *ma* philleas sibh a m'ionnsuidh, agus gu-n coimhid sibh m'àitheantan, agus gu-n dean sibh iad, ged robh iad dhibh air an tilgeadh a mach do'n chuid a's iomallaiche de nèamh[w], cruinnichidh mi as a sin iad[x], agus bheir mi iad do'n àit a thagh mi, a chur m'ainme an sin.

10 A nis *is* iad so do sheirbhisich[z] agus do shluagh, a shaor thu le d'mhòr chumhachd, agus le d' làimh thréin.

11 A Thighearna, guidheam ort, bitheadh do chluas a nis furachar[a] ri urnuigh do sheirbhisich, agus ri urnuigh d'òglach, le 'm miann eagal d'ainme 'bhi orra[b]: agus soirbhich, guidheam ort, le d' sheirbhiseach an diugh, agus thoir dha tròcair ann an sealladh an duine so. A nis bha mise a'm' ghille-cupain aig an rìgh[d].

B.C. 446.

a Salm 86. 6
b Isa. 26. 8
Eabh. 13. 18
c caib. 10. 1
d caib. 2. 1
e Esr. 7 1
f caib. 1. 11
g Salm 137. 1-3
Tuir. 1 7
3. 61
5. 1
h 2 Ri. 25. 10
Isa. 64. 10, 11
i Gnà. 15 13
j 1 Ri. 1. 31
Dan. 2. 4
k Dan. 9. 4
l caib 1. 3
m Ecs. 20 6
n 2 Each. 21. 20
28. 27
32. 33
o 1 Ri. 8. 28, 29
2 Each. 6. 40
p Salm 34. 15
q Gnà. 3. 6
Phil 4 6
r Salm 32. 5
1 Eoin 1. 9
s Salm 106. 6
t Deut. 28. 15
u caib. 5. 14
13. 6
v Lebh. 26. 33, &c.
Deut. 4. 25, &c.
28. 64
w Deut. 30. 4
x Salm 147. 2
Isa. 11. 12
56. 8
Ier. 12. 15
50. 19, 20
y caib. 3. 7
z Deut. 9. 29
Dan. 9. 15, &c.
a rann 18
Esr. 5. 5

## CAIB. II.

*1 Thug Artacsercses comas do Nehemiah dol a thogail balla Ierusaleim. 9 Thàinig e gu Ierusalem, agus dh'fheuch e litrichean an rìgh do na h-uachdarain. 17 Bhrosnaich e an sluagh gus am balla a thogail.*

AGUS tharladh ann am mìos Nisain, anns an fhicheadamh bliadhna de Artacsercses[e] an rìgh, *gu-n robh* fìon fa 'chòmhair; agus ghabh mi am fìon[f], agus thug mi *e* do'n rìgh. Agus cha robh mise *roimhe sin* dubhach 'n a fhianuis.

2 Uime sin thubhairt an rìgh rium, C'ar son a tha do ghnùis dubhach, agus gun thu 'bhi tinn? cha ni *eile* so ach cràdh cridhe[i]. Agus bha eagal mòr orm;

3 Agus thubhairt mi ris an rìgh, Gu maireadh an rìgh gu bràth[j]: c'ar son nach bitheadh mo ghnùis dubhach, an uair a tha 'm baile[l], àit-adhlacaidh m'aithrichean[n], air 'fhàsachadh, agus a gheatachan air an caitheadh le teine?

4 Agus thubhairt an rìgh rium, Ciod e so a *tha* thu ag iarraidh? Agus rinn mi urnuigh ri Dia nan nèamh[q]:

5 Agus thubhairt mi ris an rìgh, Ma's maith leis an rìgh, agus ma gheibh do sheirbhiseach deadh-ghean a'd' fhianuis, gu-n cuireadh tu mi dh'ionnsuidh Iudah, gu baile àit-adhlacaidh m'aithrichean, agus gu-n tog mi e.

6 Agus thubhairt an rìgh rium, agus a' bhan-righinn 'n a suidhe làimh ris, Cia fad an ùine bhitheas tu air do thurus; agus c'uin a philleas tu? Agus bu toil leis an rìgh mo chur air falbh, agus shuidhich mi àm ris[u].

7 Agus thubhairt mi ris an rìgh, Ma's toil leis an rìgh, thugar litrichean dhomh a dh'ionnsuidh nan uachdaran air an taobh thall de'n amhainn, chum gu-n cuir iad thairis mi gus an tig mi gu Iudah;

8 Agus litir gu Asaph fear-gleidhidh frìthe an rìgh, chum gu-n toir e dhomh fiodh a dheanamh sailthean air son gheatachan na lùchairt a *bhuineas* do'n tigh, agus air son balla a' bhaile, agus air son an tighe d'an téid mi[y]. Agus thug an rìgh dhomh, a réir làimhe mhaith mo Dhé orm[a].

9 Agus thàinig mi dh'ionnsuidh nan uachdaran air an taobh eile de'n amhainn, agus thug mi dhoibh litrichean an rìgh.

A nis chuir an rìgh maille rium ceannard-
an de'n armailt agus marc-shluagh.
10 An uair a chuala Sanbalat an Hor-
onach, agus Tobiah an seirbhiseach an
t-Amonach *e*, chuir e doilgheas mòr orra[b]
gu-n d' thàinig duine a dh'iarraidh leas
chloinn Israeil.
11 Agus thàinig mi gu Ierusalem[d], agus
bha mi 'n sin tri làithean.
12 Agus dh'éirich mi 's an oidhche, mi
féin agus beagan dhaoine maille rium;
ach cha d'innis mi do dhuine ciod a chuir
mo Dhia ann am chridhe[h] a dheanamh
ann an Ierusalem: agus cha *robh* ainmh-
idh maille rium, ach an t-ainmhidh air
an do mharcaich mi.
13 Agus chaidh mi mach 's an oidhche
air geata a' ghlinne[j], agus fa chomhair
tobair an dragoin, agus gu geata an aolaich,
agus ghabh mi sealladh de bhallachaibh
Ierusaleim, a *bha* air am briseadh sìos[k],
agus *d'*a geatachaibh *a* bha air an caith-
eadh le teine.
14 Agus chaidh mi air m'aghaidh gu
geata an tobair[n], agus gu lochan an rìgh:
ach cha *robh* àit ann do'n ainmhidh *a bha*
fodham gu dol thairis.
15 An sin chaidh mi suas 's an oidhche
làimh ris an t-sruth[o], agus ghabh mi
sealladh de'n bhalla, agus thionndaidh mi
air m'ais, agus chaidh mi steach air geata
a' ghlinne, agus phill mi.
16 Agus cha robh fios aig an luchd-
riaghlaidh c'àit an deachaidh mi, no
ciod a rinn mi, agus cha d'innis mi *e*
do na h-Iudhaich, no do na sagartaibh,
no do na h-àrd uaislibh, no do'n luchd-
riaghlaidh, no do'n chuid eile a rinn
an obair.
17 Agus thubhairt mi riu, *Tha* sibh
a' faicinn a' chruaidh-chàis anns *am bheil*
sinn, mar tha Ierusalem air a fàsachadh[r],
agus a geatachan air an losgadh le teine:
thigibh agus togamaid balla Ierusaleim,
chum nach bi sinn na's mò 'n ar mas-
ladh[s].
18 Agus dh'innis mi dhoibh a thaobh
làimhe mo Dhé[t], a *bha* maith orm, agus
mar an ceudna briathran an rìgh a labh-
air e rium. Agus thubhairt iad, Eiream-
aid agus togamaid. Agus neartaich iad
an làmhan chum maith[u].
19 Ach an uair a chuala Sanbalat an
Horonach, agus Tobiah an seirbhiseach
an t-Amonach, agus Gesem an t-Arabach
*e*, rinn iad gàire fanoid oirnn[w], agus
rinn iad tàir oirnn, agus thubhairt iad,
Ciod an ni so a *tha* sibh a' deanamh?
an dean sibh ceannairc an aghaidh an
rìgh[x]?
20 An sin fhreagair mi iad, agus thubh-
airt mi riu, Dia nan nèamh, soirbhich-
idh esan leinn[y]: a chionn gur sinne a
sheirbhisich, éiridh sinn agus togaidh
sinn: ach agaibhse[a] cha-*n* *'eil* cuibh-
rionn, no còir, no cuimhneachan ann an
Ierusalem[b].

B.C. 445.

a caib. 12. 10
b Salm 112. 10
Ese. 25. 6-8
c Eoin 5. 2
d Esr. 8. 32
e caib. 12. 39
f Ier. 31. 38
Sech. 14. 10
g Esr. 2. 34
h Salm 51. 18
122. 6
i 2 Each. 33. 14
Seph. 1. 10
j 2 Each. 26. 9
k caib. 1. 3
l Ier. 5. 4, 5
1 Cor. 1. 26
1 Tim. 6. 17, 18
m Bre. 5. 23
n caib. 3. 15
o 2 Sam. 15. 23
Ier. 31. 38-40
p caib. 2. 8
q caib. 12. 38
r Tuir. 2. 2, 8, 9
s caib. 1. 3
Salm 44. 13
79. 4, 12
Ier. 24. 9
Ese. 5. 14, 15
22. 4
t rann 8
u 2 Sam. 2. 7
Esr. 6. 22
v caib. 2. 13
w Salm 80. 6
x caib. 6. 6
y Salm 102. 13, 14
Ecl. 7. 18
z caib. 2. 14
a Esr. 4. 3
b Isa. 56. 5

## CAIB. III.

*Ainmean agus ordugh an t-sluaigh a thog balla Ierusaleim.*

AGUS dh'éirich Eliasib[a] an t-àrd-
shagart maille r'a bhràithribh na
sagairt, agus thog iad geata nan caorach[c]:
naomhaich iad e, agus chuir iad suas a
chòmhlachan: eadhon gu ruig tùr Mheah[e]
naomhaich iad e, agus gu ruig tùr Hana-
neil[f].
2 Agus làimh ris-san thog fir Iericho[g]:
agus làimh riu-san thog Sacur mac Imri.
3 Ach geata an éisg[i] thog mic Hasen-
aah: leag iad a shailthean, agus chuir
iad suas a chòmhlachan, a ghlasan, agus
a chroinn.
4 Agus làimh riu-san chàirich Meremot
mac Uriah, mhic Chois: agus làimh ris-
san chàirich Mesulam mac Bherechiah,
mhic Mhesesabeil: agus làimh riu-san
chàirich Sadoc mac Bhaanah.
5 Agus làimh riu-san chàirich na Teco-
aich: ach cha do chuir an àrd uaislean[l]
am muineal ri seirbhis an Tighearn'[m].
6 Agus an seann gheata chàirich Ieho-
iada mac Phaseah, agus Mesulam mac
Bhesodeiah: leag iad a shailthean, agus
chuir iad suas a chòmhlachan, agus a
ghlasan, agus a chroinn.
7 Agus làimh riu-san chàirich Melatiah
an Gibeonach, agus Iadon am Meronotach,
fir Ghibeoin agus Mhispah, gu ruig rìgh-
chaithir an uachdarain[p] air an taobh so
de'n amhainn.
8 Làimh ris-san chàirich Udsiel mac
Harhaiah, de na h-òr-cheardaibh: agus
làimh ris-san chàirich Hananiah, mac *aoin*
de na léighean, agus neartaich iad Ieru-
salem gu ruig am balla leathann[q].
9 Agus làimh riu-san chàirich Rephaiah
mac Huir, fear-riaghlaidh leth-roinne
Ierusaleim.
10 Agus làimh ris-san chàirich Iedaiah
mac Harumaiph, eadhon fa chomhair a
thighe: agus làimh ris-san chàirich Hatus,
mac Hasabniah.
11 An t-ath-thomhas chàirich Malchiah
mac Harim, agus Hasub mac Phahat-
mhoaib, agus tùr nan àmhuinn.
12 Agus làimh ris-san chàirich Salum
mac Haloheis, fear-riaghlaidh leth-roinne
Ierusaleim, e féin agus a nigheana.
13 Geata a' ghlinne[v] chàirich Hanun,
agus luchd-àiteachaidh Shanoah: thog
iad e, agus chuir iad suas a chòmhlachan,
a ghlasan, agus a chroinn, agus mìle
làmh-choille de'n bhalla, gu ruig geata
an aolaich.
14 Ach geata an aolaich chàirich
Malchiah mac Rechaib, fear-riaghlaidh
roinne Bhet-hacereim: thog se e, agus
chuir e suas a chòmhlachan, a ghlasan,
agus a chroinn.
15 Ach geata an tobair[z] chàirich Salum
mac Chol-hoseh, fear-riaghlaidh roinne
Mhispah: thog se e, agus chuir e dìon
air, agus chuir e suas a chòmhlachan, a

ghlasan, agus a chroinn, agus balla lochain
Shiloah[a] làimh ri lios an rìgh, agus gu ruig
na ceuman a' dol sìos o bhaile Dhaibhidh.
16 'N a dhéigh-san chàirich Nehemiah
mac Asbuic, fear-riaghlaidh leth-roinne
Bhet-suir, gu ruig fa chomhair àitean-
adhlacaidh Dhaibhidh, agus gu ruig an
lochan[b] a rinneadh, agus gu ruig Bet-
agbarim.
17 'N a dhéigh-san chàirich na Lebhith-
ich, Rehum mac Bhani: làimh ris-san
chàirich Hasabiah, fear-riaghlaidh leth-
roinne Cheilah, 'n a roinn féin.
18 'N a dhéigh-san chàirich am bràith-
rean, Babhai mac Henadaid, fear-riagh-
laidh leth-roinne Cheilah[d].
19 Agus làimh ris-san chàirich Eser mac
Iesua, fear-riaghlaidh Mhispah, an t-ath-
thomhas fa chomhair an dol suas do'n
arm-thigh aig an tionndadh[g].
20 'N a dhéigh-san chàirich Baruch mac
Shabai an t-ath-thomhas, o'n tionndadh
gu ruig dorus tighe Eliasib an àrd-shag-
airt.
21 'N a dhéigh-san chàirich Meremot
mac Uriah, mhic Acois, an t-ath-thomhas,
o dhorus tighe Eliasib gu ruig ceann tighe
Eliasib.
22 Agus 'n a dhéigh-san chàirich na
sagairt, daoine a' chòmhnaird[k].
23 'N an déigh-san chàirich Beniamin
agus Hasub, fa chomhair an tighe: 'n a
dhéigh-san chàirich Asariah mac Mhaa-
seiah, mhic Ananiah, làimh r'a thigh.
24 'N a dhéigh-san chàirich Binui, mac
Henadaid, an t-ath-thomhas, o thigh
Asariah gu ruig an tionndadh[n], agus gu
ruig an oisinn.
25 Palal mac Udsai, fa chomhair an
tionndaidh, agus an tùir a tha 'dol a
mach o thigh àrd an rìgh, a *bha* làimh
ri cùirt a' phrìosain[p]: 'n a dhéigh-san
Pedaiah mac Pharois.
26 Mar an ceudna na Netinich *a* bha
'chòmhnuidh ann an Ophel[q], gu ruig
fa chomhair geata an uisge[r] a làimh na
h-àirde 'n ear, agus an tùir a tha 'dol a
mach.
27 'N an déigh-san chàirich na Tecoaich
an t-ath-thomhas, fa chomhair an tùir
mhòir a tha 'dol a mach, gu ruig balla
Opheil.
28 O thaobh shuas geata nan each[u]
chàirich na sagairt, gach aon fa chomhair
a thighe.
29 'N an déigh-san chàirich Sadoc
mac Imeir, fa chomhair a thighe: agus
'n a dhéigh-san chàirich Semaiah, mac
Shechaniah, fear-gleidhidh an doruis an
ear.
30 'N a dhéigh-san chàirich Hananiah,
mac Shelemiah, agus Hanun, seathamh
mac Shalaiph, an t-ath-thomhas: 'n a
dhéigh-san chàirich Mesulam mac Bhe-
rechiah, fa chomhair a sheòmair féin.
31 'N a dhéigh-san chàirich Malchiah,
mac an òr-cheird, gu àite nan Netineach[x],

R.C. 445.

[a] Eoin 9. 7
[b] 2 Ri. 20. 20
Isa. 7. 3
22. 11
[c] caib. 2. 10, 19
[d] 1 Sam. 23. 1, &c.
[e] Gnio. 5. 17
[f] Eabh. 11. 36
[g] 2 Each. 26. 9
[h] Sech. 12. 8
[i] 2 Ri. 18. 23
[j] Salm 123. 3, 4
[k] caib. 12. 28
[l] Salm 79. 12
Gnà. 3. 34
[m] Salm 69. 27
Ier. 18. 23
2 Tim. 4. 14
[n] rann 19
[o] 2 Each. 29. 36
Salm 110. 3
[p] Ier. 32. 2
37. 21
[q] 2 Each. 27. 3
[r] caib. 8. 1, 3
13. 27
[s] Salm 83. 3-5
[t] Salm 50. 15
55. 16-22
[u] 2 Ri. 11. 16
Ier. 31. 40
[v] Luc. 21. 36
Gnio. 4. 24-29
[w] 2 Sam. 17. 2
Gnio. 23. 12, 21
[x] rann 26

agus nan ceannaichean fa chomhair geata
Mhiphcaid, agus gu dol suas na h-oisinn.
32 Agus o dhol suas na h-oisinn gu
geata nan caorach, chàirich na h-òr-cheird
agus na ceannaichean.

## CAIB. IV.

1 *'N uair a bha an naimhdean a' deanamh fanoid
air na h-Iudhaich rinn Nehemiah urnuigh,
agus bhuanaich e ann an togail a' bhalla.* 9
*Shuidhich e freiceadan,* 13 *agus dh'armaich
e an luchd-oibre.*

AGUS an uair a chuala Sanbalat[c] gu-*n
robh* sinn a' togail a' bhalla, bha
fearg air, agus bha e ann an corruich ro
mhòir[e], agus rinn e fanoid air na h-Iudh-
aich[f].
2 Agus labhair e 'am fianuis a bhràith-
rean agus armailt Shamaria, agus thubh-
airt e, Ciod a ni na h-Iudhaich anmhunn[h]
so? an daingnich siad iad féin? an ìobair
iad? an crìochnaich iad ann an là? an
tog iad suas a rìs na clachan as na dùn-
aibh luaithre a chaidh a losgadh?
3 Agus *bha* Tobiah an t-Amonach làimh
ris, agus thubhairt e, Eadhon an *ni* a *tha*
iad a' togail, ma théid sionnach suas,
brisidh e sìos am balla cloiche[i].
4 Eisd, O ar Dia[j], oir tha tàir air a
dheanamh oirnn, agus tionndaidh am
masladh air an ceann féin[l], agus tabhair
iad 'n an cobhartach ann an tìr a'
bhraighdeanais:
5 Agus na còmhdaich an euceart[m], agus
na dubhar a mach am peacadh á d'fhian-
uis; oir bhrosnaich iad *thu* gu feirg an
làthair an luchd-togail.
6 Agus thog sinn am balla; agus chean-
gladh am balla uile ri 'chéile gu ruig a
leth: oir bha toil aig an t-sluagh obair a
dheanamh[o].
7 Ach an uair a chuala Sanbalat, agus
Tobiah, agus na h-Arabaich, agus na
h-Amonaich, agus na h-Asdodaich, gu-n
robh uile bhallachan Ierusaleim 'g an cur
suas, gu-n do thòisich na bèarnan ri bhi
air an dùnadh, an sin bha fearg mhòr
orra,
8 Agus chuir iad uile an comhairle ri
'chéile[s] iad a theachd a chogadh an agh-
aidh Ierusaleim, agus g'a bhacadh.
9 Ach rinn sinne urnuigh r'ar Dia[t], agus
shuidhich sinn freiceadan 'n an aghaidh[v]
a là agus a dh'oidhche fa'n comhair.
10 Agus thubhairt Iudah, Tha neart
luchd-iomchair nan eallach air fàilneach-
adh, agus mòran luaithre ann, air chor
as nach urrainn sinn am balla a thog-
ail.
11 Agus thubhairt ar naimhdean, Cha
bhi fios aca[w], agus cha-n fhaic iad gus an
tig sinn a stigh 'n am meadhon, agus gu
marbh sinn iad, agus gu-n cuir sinn stad
air an obair.
12 Agus an uair a thàinig na h-Iudhaich
a bha 'chòmhnuidh làimh riu, thubhairt
iad ruinn deich uairean, As gach àit o'm

pill sibh d'ar n-ionnsuidh-ne, *bithidh iad oirbh.*
13 Uime sin shuidhich mi anns na h-àit-
ibh a b'isle air cùlaobh a' bhalla, *agus*
air na h-àitibh a b'àirde, shuidhich mi
eadhon an sluagh a réir an teaghlaichean
le'n claidhean, le'n sleaghan, agus le'm
boghachan.
14 Agus dh'amhairc, agus dh'éirich mi,
agus thubhairt mi ris na h-àrd uaislibh,
agus ris an luchd-riaghlaidh, agus ris a'
chuid eile de'n t-sluagh, Na bitheadh
eagal oirbh rompa[c]: cuimhnichibh an
Tighearna mòr agus uamhasach[d], agus
cogaibh[e] air son 'ur bràithre, 'ur mac,
agus 'ur nigheanan, 'ur ban, agus 'ur
tighean.
15 Ach an uair a chual' ar naimhdean
gu-n d'fhuair sinn fios air, agus a thug
Dia an comhairle gu neo-ni[g], phill sinn
uile dh'ionnsuidh a' bhalla, gach aon a
dh'ionnsuidh 'oibre féin.
16 Agus o'n àm sin a mach dh'oibrich
leth m'òglach-sa anns an obair, agus
chum an leth eile dhiubh na sleaghan,
na sgiathan, agus na boghachan, agus na
lùirichean; agus *bha* an luchd-riaghlaidh
air cùlaobh uile thighe Iudah.
17 Dh'oibrich iadsan a thog air a'
bhalla, agus iadsan a ghiùlain eallachan,
maille riu-san a luchdaich, *gach aon* le
aon làimh anns an obair, agus leis an
*làimh* eile chum e gath[j].
18 Agus *bha* aig gach aon de'n luchd-
togail a chlaidheamh crioslaichte air a
leis, an uair a thog iad: agus *bha* esan a
shéid an trompaid làimh riumsa.
19 Agus thubhairt mi ris na h-àrd uais-
libh, agus ris an luchd-riaghlaidh, agus
ris a' chuid eile de'n t-sluagh, *Tha*'n obair
mòr agus farsuinn, agus tha sinn air ar
dealachadh air a' bhalla gach aon fada o
'chéile:
20 Ge b'e àit anns an cluinn sibh fuaim
na trompaid cruinnichibh an sin d'ar
n-ionnsuidh-ne: cogaidh ar Dia air ar
son[n].
21 Agus shaoithrich sinn anns an obair:
agus chum leth dhiubh na sleaghan o
éirigh na maidne gus am facas na rionn-
agan.
22 Mar an ceudna 's an àm sin thubh-
airt mi ris an t-sluagh, Fanadh gach aon
maille r'a òglach ann an Ierusalem, chum
gu-m bi iad 'n am freiceadan dhuinn
's an oidhche, agus 's an là 'n an luchd-
oibre.
23 Agus cha do chuir mise no mo
bhràithrean, no m'òglaich, no fir an
fhreiceadain a lean mi, dhinn ar n-eud-
ach[o]; *ach a mhàin* gu-n do chuir gach
duine dheth e air son 'ionnlaid.

## CAIB. V.

1 *Rinn an sluagh gearan an aghaidh cìse an rìgh, agus daorsa an cloinne.* 6 *Chronaich Nehemiah na h-àrd uaislean a chionn gu-n robh iad a' togail ocair o'm bràithribh.*

AGUS bha gàir mhòr aig an t-sluagh[a],
agus aig am mnathan, an aghaidh
am bràithre na h-Iudhaich.
2 Agus bha ann a thubhairt, *Le* ar mic
agus ar nigheanan *tha* sinne lìonmhor;
agus gabhaidh sinn sìol *air an son*, chum
gu-n ith sinn, agus gu-m bi sinn beò.
3 Agus bha ann a thubhairt, Ar fear-
ann, agus ar fìon-liosan, agus ar tighean
bheir sinn ann an geall[b], chum gu faigh
sinn sìol anns a' ghorta.
4 Agus bha ann a thubhairt, Ghabh
sinn airgiod 'an coingheall air son cìse an
rìgh *air* ar fearann agus ar fìon-liosaibh.
5 Agus a nis mar fheòil ar bràithre *tha*
ar feòil-ne[f], mar am mic-san ar mic-ne;
ach feuch, *tha* sinn a' toirt thairis ar mac
agus ar nigheana gu bhi 'n an tràillibh,
agus tha *cuid* d'ar nigheanaibh air an
toirt thairis *cheana*[h], agus gun chomas
againn *am fuasgladh*, an uair a tha ar
fearann agus ar fìon-liosan aig daoinibh
eile.
6 Agus bha fearg mhòr orm an uair a
chuala mi an gàir, agus na briathra sin.
7 Agus chuir mi mo chomhairle ri
m' chridhe féin, agus chronaich mi na
h-àrd uaislean, agus an luchd-riaghlaidh,
agus thubhairt mi riu, *Tha* gach aon
agaibh a' togail ocair[i] o a bhràthair.
Agus chuir mi comhchruinneachadh mòr
'n an aghaidh.
8 Agus thubhairt mi riu, Shaor sinne[k],
a réir ar comais, ar bràithre na h-Iudh-
aich a reiceadh ris na cinnich, agus an reic
sibhse mar an ceudna 'ur bràithrean, agus
an reicear iad ruinn féin? Ach bha iad
'n an tosd, agus cha d'fhuair iad ni air
bith ri ràdh.
9 Mar an ceudna thubhairt mi, Cha
mhaith an ni a *tha* sibh a' deanamh: nach
buineadh dhuibh gluasad ann an eagal ar
Dé[l], air son maslaidh nan cinneach[m] ar
naimhde?
10 Dh'fheudainn - sa cuideachd, mo
bhràithre, agus m'òglaich, airgiod agus
sìol a thogail uatha. Leigeamaid dhinn,
guidheam oirbh, an t-ain-dlighe so.
11 Aisigibh dhoibh, guidheam oirbh,
mar air an là 'n diugh, am fearann, am
fìon-liosan, an liosan - olaidh, agus an
tighean; mar an ceudna *cuid* de'n airgiod,
agus de'n t-sìol, de'n fhìon, agus de'n
olaidh, a *tha* sibh a' togail uatha.
12 Agus thubhairt iadsan, Aisigidh
sinn, agus cha-n iarr sinn uatha; mar sin
ni sinn mar *a tha* thu 'g ràdh. An sin
ghairm mi na sagairt, agus ghabh mi
mionnan diubh[p] gu-n deanadh iad a réir
a' gheallaidh so.
13 Mar an ceudna chrath mi m'uchd[q],
agus thubhairt mi, Mar so crathadh Dia
gach duine nach coimhlion an gealladh
so, a mach as a thigh, agus á 'obair,
eadhon mar so crathar a mach agus

B.C. 445.

[a] Isa. 5. 7
[b] Tuir. 25. 35-39
Deut. 15. 7
[c] Deut. 1. 29, 30
Mat. 10. 28
[d] Deut. 10. 17
Salm 66. 3, 5
Nah. 1. 6, 7
[e] 2 Sam. 10. 12
[f] Isa. 58. 7
[g] Iob 5. 12
Salm 33. 10
Tuir. 3. 37, 38
[h] Ecs. 21. 7
[i] Ecs. 22. 25
Salm 15. 1, 5
Ese. 22. 12
[j] 1 Cor. 16. 13
Phil. 1. 28
[k] Lebh. 25. 48
[l] rann 15
[m] 2 Sam. 12. 14
Ròm. 2. 24
1 Pead. 2. 12
[n] Ecs. 14. 14, 25
Deut. 1. 30
Sech. 14. 3
[o] 1 Cor. 15. 10
[p] 2 Ri. 23. 2, 3
Esr. 10. 5
Ier. 34. 8, 9
[q] Mat. 10. 14
Gnio. 13. 51
; 18. 6

falmhaichear e. Agus thubhairt an
coimhthional uile, Amen[a], agus mhol iad
an Tighearn'. Agus rinn an sluagh a
réir a' gheallaidh so[b].
14 Os bàrr, o'n là air an d' thugadh
ordugh dhomh mi 'bhi a'm' uachdaran orra
ann an tìr Iudah, o'n fhicheadamh bliadh-
na, eadhon gus an dara bliadhna deug
'ar fhichead[d] de Artacsercses an rìgh, dà
bhliadhna dheug, cha d'ith mise no mo
bhràithrean aran an uachdarain[e].
15 Ach bha na ceud uachdarain a *bha*
romham trom air an t-sluagh, agus ghabh
iad uatha aran agus fìon, a thuilleadh air
dà fhichead sécel airgid; rinn eadhon
an òglaich ain-tighearnas air an t-sluagh:
ach cha d' rinn mise mar sin[f] air eagal
Dhé[g].
16 Agus mar an ceudna ann an obair
a' bhalla so bhuanaich mi, agus cha do
cheannaich sinn fearann; agus chruinn-
icheadh m'òglaich uile an sin a dh'ionn-
suidh na h-oibre.
17 Agus *bha* aig mo bhòrd ceud gu leth
Iudhach agus fear-riaghlaidh, a bhàrr
orra-san a thàinig d'ar n-ionnsuidh o na
cinnich a *tha* mu'n cuairt oirnn.
18 Agus so na dheasaicheadh air son
gach là, aon damh, sè caoraich thaghta:
mar an ceudna dheasaicheadh eoin dhomh,
agus aon uair anns na deich làithibh
pailteas de gach *gnè* fhìona: gidheadh air
son so cha d'iarr mi aran an uachdarain[j],
a chionn gu-n robh an daorsa trom air an
t-sluagh so.
19 Cuimhnich ormsa[l], mo Dhia, chum
maith, *a thaobh* gach *ni* a rinn mi air son
an t-sluaigh so[m].

## CAIB. VI.

1 *Dh'fheuch Sanbalat ri Nehemiah a mhaslachadh le bhi 'togail droch sgeoil air.* 15 *Chrìochnaicheadh balla Ierusaleim.* 17 *Chuir uaislean Iudah litrichean fealltach a dh'ionnsuidh Thobiah.*

A NIS an uair a chuala Sanbalat[p], agus
Tobiah, agus Gesem an t-Arabach,
agus a' chuid eile d'ar naimhdibh gu-n
do thog mi am balla, agus nach d'fhàgadh
briseadh ann, (ged nach do chuir mi suas
's an àm sin comhlachan air na geatach-
aibh,)
2 Chuir Sanbalat agus Gesem *teachd-
airean* a m'ionnsuidh[r], ag ràdh, Thig,
agus coinnicheamaid a chéile ann an
Chephirim ann an còmhnard Ono[s]: ach
smuainich iadsan air olc a dheanamh orm[t].
3 Agus chuir mi teachdairean d'an
ionnsuidh, ag ràdh, *Tha* mi a' deanamh
oibre mòire, agus cha-n urrainn mi dol
sìos: c'ar son a sguireadh an obair, an
uair a dh'fhàgainn-sa i, agus a rachainn
sìos d'ur n-ionnsuidh?
4 Gidheadh chuir iad *teachdairean*
a m'ionnsuidh air an dòigh so ceithir uair-
ean; agus fhreagair mi iad air an dòigh
cheudna[v].

B.C. 445.

[a] Deut. 27. 15, &c.
[b] 2 Ri. 23. 3
[c] Ier. 20. 10
[d] caib. 13. 6
[e] 1 Cor. 9. 4, 15
[f] Gnà. 16. 6; 2 Cor. 11. 9; 12. 13
[g] rann 9
1 *neartaich a Dhé mo làmhan.*
[h] 1 Sam. 30. 6; Salm 70. 1
[i] Iob 24. 16
[j] rann. 14, 15
[k] Salm 11. 1; 112. 6, 8; Luc. 13. 31-33; Gnà. 20. 24; 21. 13
[l] caib. 13. 22; Salm 40. 17
[m] Mat. 25. 40; Marc. 9. 41
[n] Ese. 13. 17, &c.
[o] Seum. 4. 17
[p] caib. 2. 10, 19; 4. 1, 7
[q] caib. 13. 29; Salm 36. 11, 12
[r] Gnà. 26. 24, 25
[s] caib. 11. 35; 1 Each. 8. 12
[t] Salm 37. 12, 32
[u] Salm 126. 2; Gnio. 5. 38, 39
[v] Gnà. 14. 15

5 An sin chuir Sanbalat a m'ionnsuidh
air an dòigh so an cùigeamh uair 'òglach
féin, agus litir fhosgailte 'n a làimh;
6 Anns an robh sgrìobhta; Am measg
nan cinneach tha e air 'aithris[c], agus tha
Gesem ag ràdh, *gu bheil* thusa agus na
h-Iudhaich a' smuaineachadh air ceann-
airc a dheanamh: uime sin *tha* thu a'
togail a' bhalla, a chum gu-m bi thu a'd'
rìgh orra a réir nam briathar so.
7 Agus mar an ceudna dh'orduich thu
fàidhean a ghairm mu d' thimchioll ann
an Ierusalem, ag ràdh, *Is* rìgh *e* ann an
Iudah: agus a nis aithrisear do'n rìgh a
réir nam briathar so. A nis ma ta thig,
agus cuireamaid ar comhairle ri 'chéile.
8 An sin chuir mi *fios* d'a ionnsuidh, ag
ràdh, Cha d' rinneadh nithe sam bith mar
tha thu 'g ràdh, ach is ann as do chridhe
féin *a tha* thu 'g an dealbh.
9 Oir *bha* iad uile a' cur eagail oirnn,
ag ràdh, Lagaichear an làmhan o'n obair,
agus cha deanar i: ach a nis neartaich
mise[1] mo làmhan[h].
10 An sin chaidh mi steach do thigh
Shemaiah, mhic Dhelaiah, mhic Mhehe-
tabeeil, agus e air a dhruideadh suas;
agus thubhairt e, Coinnicheamaid a chéile
ann an tigh Dhé, ann am meadhon an
teampuill, agus dùineamaid dorsan an
teampuill, oir thig iad g'ad mharbhadh,
eadhon anns an oidhche[i] thig iad g'ad
mharbhadh.
11 Agus thubhairt mi, An teich duine
mar *tha* mise[k]? agus cò mar *tha* mise a
rachadh a steach do'n teampull, a chum
gu maireadh e beò? Cha téid mi steach.
12 Agus, feuch, dh'aithnich mi nach do
chuir Dia uaith e, ach gu-n do labhair e
an fhàidheadaireachd so a'm' aghaidh:
oir thug Tobiah agus Sanbalat duais dha.
13 Air an aobhar so thugadh duais dha[n]
chum gu-m bitheadh eagal ormsa, agus
gu-n deanainn mar so, agus gu-m peac-
aichinn[o], agus gu-m bitheadh fàth droch
sgeoil aca, chum gu maslaicheadh iad mi.
14 Cuimhnich thusa, mo Dhia, air
Tobiah[q] agus Sanbalat a réir an oibre sin,
agus mar an ceudna air a' bhan-fhàidh
Noadiah, agus a' chuid eile de na fàidhibh
leis am b'àill eagal a chur orm.
15 Ach chrìochnaicheadh am balla air
a' chùigeamh *là* fichead de'*n mhìos* Elul,
ann an dà là dheug agus dà fhichead.
16 Agus an uair a chual' ar naimhdean
uile *e*, agus a chunnaic na cinnich uile a
*bha* mu'n cuairt duinn *e*, thilgeadh gu mòr
a sìos iad 'n an sùilibh féin; oir dh'aithnich
iad gu-m b'ann le'r Dia-ne a rinneadh an
obair so[u].
17 Os bàrr, anns na làithibh sin chuir
àrd uaislean Iudah mòran litrichean gu
Tobiah, agus thàinig *litrichean* Thobiah
d'an ionnsuidh-san:
18 Oir *bha* mòran ann an Iudah air
toirt am mionnan da, a chionn gu-*m bu*
chliamhuin e do Shechaniah mac Arah;

agus gu-n do ghabh Iohanan a mhac
nighean Mhesulaim, mhic Bherechiah,
*'n a mnaoi.*
19 Mar an ceudna dh'aithris iad a
dheadh bhuaidhean a'm' fhianuis, agus
dh'innis iad mo bhriathra-sa dha. Agus
chuir Tobiah litrichean uaithe gu eagal a
chur orm.

## CAIB. VII.

1 *Thug Nehemiah àithne d'a bhràthair agus do uachdaran na lùchairt a thaobh Ierusaleim.* 5 *Fhuaradh leabhar ginealaich na muinntir a phill gu Ierusalem.* 8 *Aireamh an t-sluaigh,* 39 *nan sagart,* 43 *nan Lebhitheach,* 46 *agus nan Netineach, &c.* 70 *Na tabhartais a thugadh seachad.*

ANIS an uair a thogadh am balla,
agus a chuir mi suas na còmhlachan[a],
agus a dh'orduicheadh na dorsairean,
agus an luchd-seinn, agus na Lebhithich,
2 Thug mi àithne do m' bhràthair
Hanani, agus Hananiah uachdaran na
lùchairt, a thaobh Ierusaleim; (oir *bha*
e 'n a dhuine fìrinneach[b], agus eagal Dhé
air[c] os ceann mhòrain ;)
3 Agus thubhairt mi riu, Na fosgailear
geatachan Ierusaleim gus am fàs a' ghrian
teth ; agus ag seasamh dhoibh fathast
aig làimh, druideadh iad na còmhlachan,
agus crannadh iad *iad* : agus shuidhich
mi freiceadain de luchd - àiteachaidh
Ierusaleim, gach aon 'n a fhreiceadan,
agus gach aon fa chomhair a thighe féin.
4 A nis *bha*'m baile farsuinn agus mòr :
ach *bha*'n sluagh tearc ann, agus cha *robh*
na tighean air an togail.
5 Agus chuir mo Dhia ann am chridhe[d]
gu-n cruinnichinn ri 'chéile na h-àrd
uaislean, agus an luchd-riaghlaidh, agus
an sluagh, gu bhi air an àireamh a réir an
ginealach : agus fhuair mi leabhar gin-
ealaich[e] na muinntir a thàinig a nìos an
toiseach, agus fhuair mi sgrìobhta ann,
6 *Is* iad so clann na mòr-roinne[g], a
chaidh suas de na braighdibh, dhiubhsan
a thugadh air falbh, a thug Nebuchad-
nesar rìgh Bhabiloin air falbh leis[h], agus
a phill gu Ierusalem agus gu Iudah, gach
fear d'a bhaile féin ;
7 A thàinig maille ri Serubabel[i], Iesua,
Nehemiah, Asariah, Raamiah, Nahamani,
Mordecai, Bilsan, Misperet, Bigbhai,
Nehum, Baanah.

AIREAMH DHAOINE SLUAIGH ISRAEIL.

8 Mic Pharois, dà mhìle, ceud, tri
fichead agus a dhà-dheug.
9 Mic Shephatiah, tri cheud, tri fichead
agus a dhà-dheug.
10 Mic Arah, sè ceud, dà fichead agus
a dhà-dheug.
11 Mic Phahat - mhoaib, de chloinn
Iesua agus Ioaib, dà mhìle, ochd ceud
agus ochd-deug.
12 Mic Elaim, mìle, dà cheud, leth-
cheud agus a ceithir.

B.C. 445.

[a] caib. 6. 1
[1] no, *Iorah.*
[2] no, *Ghibair.*
[b] Gnio. 6. 3, 5
[c] Ecs. 18. 21
[d] Esr. 7. 27
[e] 1 Each. 9. 1, &c.
[f] rann 12
[g] Esr. 2. 1
[h] 2 Ri. 24. 14-16
[i] Hag. 1. 1
[j] 1 Each. 24. 7, &c.
[k] 1 Each. 9. 12
[3] no, *Hodabhiah, Esr. 2. 40;* no, *Iudah, Esr. 3. 9.*

13 Mic Shatu, ochd ceud, dà fhichead
agus a cùig.
14 Mic Shacai, seachd ceud agus tri
fichead.
15 Mic Bhinui, sè ceud, dà fhichead
agus a h-ochd.
16 Mic Bhebai, sè ceud, fichead agus a
h-ochd.
17 Mic Asgaid, dà mhìle, tri cheud,
fichead agus a dhà.
18 Mic Adonicaim, sè ceud, tri fichead
agus a seachd.
19 Mic Bhigbhai, dà mhìle, tri fichead
agus a seachd.
20 Mic Adin, sè ceud, leth-cheud agus
a cùig.
21 Mic Ateir o Heseciah, ceithir fichead
agus ochd-deug.
22 Mic Hasuim, tri cheud, fichead agus
a h-ochd.
23 Mic Bhesai, tri cheud, fichead agus
a ceithir.
24 Mic Hariph[1], ceud agus a dhà-dheug.
25 Mic Ghibeoin[2], ceithir fichead agus
cùig-deug.
26 Fir Bhet-leheim agus Netophah,
ceud, ceithir fichead agus a h-ochd.
27 Fir Anatoit, ceud, fichead agus a
h-ochd.
28 Fir Bhet-asmabheit, dà fhichead
agus a dhà.
29 Fir Chiriat-iearim, Chephirah, agus
Bheeroit, seachd ceud, dà fhichead agus
a tri.
30 Fir Ramah agus Ghaba, sè ceud,
fichead agus a h-aon.
31 Fir Mhichmais, ceud, agus fichead
agus a dhà.
32 Fir Bhet-eil agus Ai, ceud, fichead
agus a tri.
33 Fir Nebo eile, leth-cheud agus a
dhà.
34 Mic Elaim eile[f], mìle, dà cheud,
leth-cheud agus a ceithir.
35 Mic Harim, tri cheud, agus fichead.
36 Mic Iericho, tri cheud, dà fhichead
agus a cùig.
37 Mic Loid, Hadid agus Ono, seachd
ceud, fichead agus a h-aon.
38 Mic Shenaah, tri mìle, naoi ceud,
agus deich 'ar fhichead.
39 Na sagairt : Mic Iedaiah[j], de thigh
Iesua, naoi ceud, tri fichead agus a tri-deug.
40 Mic Imeir, mìle, leth-cheud agus a
dhà.
41 Mic Phasuir[k], mìle, dà cheud, dà
fhichead agus a seachd.
42 Mic Harim, mìle, agus seachd-deug.
43 Na Lebhithich : Mic Iesua agus
Chadmieil, de chloinn Hodebhah[3] tri
fichead agus a ceithir-deug.
44 An luchd-seinn : Mic Asaiph, ceud,
dà fhichead agus a h-ochd.
45 Na dorsairean : Mic Shaluim, mic
Ateir, mic Thalmoin, mic Acuib, mic
Hatita, mic Shobai, ceud agus ochd-deug
'ar fhichead.

46 Na Netinich : Mic Shiha, mic Hasupha, mic Thabaoit,

47 Mic Cherois, mic Shia, mic Phadoin,

48 Mic Lebana, mic Hagaba, mic Shalmai,

49 Mic Hanain, mic Ghideil, mic Ghahair,

50 Mic Reaiah, mic Resin, mic Necoda,

51 Mic Ghadsaim, mic Udsa, mic Phaseah,

52 Mic Bhesai, mic Mheunim, mic Nephisesim,

53 Mic Bhacbuic, mic Hacupha, mic Harhuir,

54 Mic Bhaslit, mic Mhehida, mic Harsa,

55 Mic Bharcois, mic Shisera, mic Thamah,

56 Mic Nesiah, mic Hatipha.

57 Mic sheirbhiseach Sholaimh: Mic Shotai, mic Shophereit, mic Pherida,

58 Mic Iaala, mic Dharcoin, mic Ghideil,

59 Mic Shephatiah, mic Hatil, mic Phocherit o Shebaim, mic Amoin.

60 Na Netinich uile, agus clann sheirbhiseach Sholaimh, tri cheud, ceithir fichead agus a dhà-dheug.

61 Agus so iadsan a chaidh suas o Thelmelah[f], Telharsa, Cherub, Adon agus Imer ; ach cha b'urrainn iad tigh an athar a nochdadh agus an sliochd[1], am b'ann de Israel iad.

62 Mic Dhelaiah, mic Thobiah, mic Necoda, sè ceud, dà fhichead agus a dhà.

63 Agus de na sagartaibh : Mic Habaiah, mic Chois, mic Bharsillai, a ghabh bean de nigheanaibh Bharsillai a' Ghileadaich[i], agus a ghoireadh air an ainm.

64 Dh'iarr iadsan an clàr-sgrìobhaidh[j] 'n am measg-san a bha air an àireamh a réir an ginealach, ach cha d'fhuaradh e[k]: uime sin ghearradh as o'n t-sagartachd iad[l].

65 Agus thubhairt an Tirsata riu, nach feudadh iad itheadh de na nithibh ro naomha[m], gus an seasadh sagart suas le Urim[n] agus Tumim.

66 An coimhthional uile cuideachd, dà fhichead agus dà mhìle, tri cheud agus tri fichead ;

67 A thuilleadh air an òglaich[p] agus am banoglaich, d'an *robh* ann seachd mìle, tri cheud agus seachd-deug 'ar fhichead, agus dhiubhsan dà cheud agus dà fhichead agus a cùig 'n am fir agus 'n am mnathan-seinn.

68 An eich, seachd ceud agus sè deug 'ar fhichead : am muileidean, dà cheud, dà fhichead agus a cùig :

69 [An] càmhalan, ceithir cheud agus cùig-deug 'ar fhichead : [an] asail, sè mìle, seachd ceud agus fichead.

70 Agus thug cuid de chinn nan aithriche seachad air son na h-oibre. Thug an Tirsata seachad do'n ionmhas[a], mìle darcon òir, leth-cheud cuach, cùig ceud agus deich 'ar fhichead culaidh sagairt.

71 Agus thug *cuid* de chinn nan aithriche seachad do ionmhas na h-oibre, fichead mìle darcon òir, agus dà mhìle agus dà cheud punnd airgid.

72 Agus *so* na thug a' chuid eile de'n t-sluagh : fichead mìle darcon òir, agus dà mhìle punnd airgid, agus tri fichead agus seachd culaidh sagairt.

73 Agus ghabh na sagairt, agus na Lebhithich, agus na dorsairean, agus an luchd-seinn, agus *cuid* de'n t-sluagh, agus na Netinich, agus Israel uile, còmhnuidh 'n am bailtibh ; agus an uair a thàinig an seachdamh mìos[b], *bha* clann Israeil 'n am bailtibh.

## CAIB. VIII.

*1 Leugh Esra leabhar an lagha 'an éisdeachd a choimhthionail. 9 Chiùinich na Lebhithich an sluagh. 16 Chum iad féill nam pàilliun.*

AGUS chruinnich an sluagh uile 'an ceann a chéile[c] mar aon duine do'n t-sràid a *tha* fa chomhair geata an uisge[d]; agus dh'iarr iad air Esra an sgrìobhaiche[e] e 'thoirt a làthair leabhair lagha Mhaois, a dh'àithn an Tighearna do Israel.

2 Agus thug Esra an sagart an lagh an làthair a' choimhthionail[g], araon fhear agus bhan, agus gach uile a thuigeadh an uair a chluinneadh iad e, air a' cheud là de'n t-seachdamh mìos[h].

3 Agus leugh e ann fa chomhair na sràide a *tha* fa chomhair geata an uisge, o mhaduinn gu meadhon-là, an làthair nam fear agus nam ban, agus na muinntir a thuigeadh ; agus *bha* cluasan an t-sluaigh uile ri leabhar an lagha.

4 Agus sheas Esra an sgrìobhaiche air crannaig fhiodha, a rinn iad air son a' ghnothuich, agus làimh ris sheas Matitiah, agus Sema, agus Anaiah, agus Uriah, agus Hilciah, agus Maaseiah, air a làimh dheis ; agus air a làimh chlì Pedaiah, agus Misael, agus Malchiah, agus Hasum, agus Hasbadana, Sechariah [agus] Mesulam.

5 Agus dh'fhosgail Esra an leabhar[o] ann an sealladh an t-sluaigh uile, oir bha e os ceann an t-sluaigh uile ; agus an uair a dh'fhosgail se e, sheas an sluagh uile[q].

6 Agus bheannaich Esra an Tighearn'[r], an Dia mòr : agus fhreagair an sluagh uile, Amen[s], Amen, a' togail suas an làmh[t]. Agus chrom iad an cinn[u], agus rinn iad aoradh do'n Tighearna le 'n aghaidhibh ris an talamh.

7 Mar an ceudna thug Iesua, agus Bani, agus Serebiah, Iamin, Acub, Sabetai, Hodiah, Maaseiah, Celita, Asariah, Iosabad, Hanan, Pelaiah, agus na Lebhithich, air an t-sluagh an lagh a thuigsinn[v]: agus sheas an sluagh 'n an àite.

B.C. 445.

[a] caib. 8. 9
[b] Esr. 3. 1
[c] Esr. 3. 1, &c.
[d] caib. 3. 26
[e] Esr. 7. 6; Isa. 34. 16
[f] Esr. 2. 59
[g] Gnio. 15. 21
[1] no, *an sinnsearachd.*
[h] Lebh. 23. 24
[i] 2 Sam. 17. 27; 19. 31-39; 1 Ri. 2. 7
[j] Mat. 22. 11-13
[k] Mat. 25. 11, 12
[l] caib. 13. 29; Lebh. 4. 3
[m] Lebh. 7. 19, 20
[n] Ecs. 28. 30
[o] Luc. 4. 16, &c.
[p] Isa. 14. 1, 2
[q] Bre. 3. 20; 1 Ri. 8. 14
[r] 2 Each. 6. 4
[s] 1 Cor. 14. 16
[t] Salm 63. 4; Tuir. 3. 41; 1 Tim. 2. 8
[u] Ecs. 12. 27; 2 Each. 20. 18
[v] Deut. 33. 10; 2 Each. 17. 7-9; 30. 22; Mal. 2. 7

8 Agus leugh iad ann an leabhar lagha
Dhé gu soilleir, agus thug iad an seadh
seachad, agus thug iad orrasan an leugh-
adh a thuigsinn[a].
9 Agus thubhairt Nehemiah, neach a's
e an Tirsata, agus Esra an sagart an
sgrìobhaiche, agus na Lebhithich a theag-
aisg an sluagh, ris an t-sluagh uile, *Tha* 'n
là so naomh[b] do'n Tighearna 'ur Dia;
na deanaibh caoidh no gul[d]: oir ghuil an
sluagh uile, 'n uair a chual' iad briathran
an lagha[e].
10 An sin thubhairt e riu, Imichibh,
ithibh *nithe* reamhar[g], agus òlaibh *nithe*
milis, agus cuiribh cuibhrionna[h] d' an
ionnsuidh-san do nach d' ulluicheadh
ni air bith; oir *tha* 'n là *so* naomh d'ar
Tighearn': agus na bithibh ri bròn,
oir *is* e gairdeachas an Tighearna 'ur
neart[j].
11 Agus chiùinich na Lebhithich an
sluagh uile, ag ràdh, Bithibh 'n 'ur tosd,
oir *tha* 'n là naomh, agus na bithibh ri
bròn.
12 Agus dh'imich an sluagh uile a
dh'itheadh agus a dh'òl, agus a chur
chuibhrionn uatha, agus a dheanamh
aoibhneis mhòir[m], a chionn gu-n do thuig
iad na briathran a chuir iad 'an céill
doibh[o].
13 Agus air an dara là chruinnicheadh
cuideachd cinn aithrichean an t-sluaigh
uile, na sagairt agus na Lebhithich gu
Esra an sgrìobhaiche, chum gu-n tuigeadh
iad briathran an lagha.
14 Agus fhuair iad sgrìobhta anns an
lagh a dh'àithn an Tighearna le làimh
Mhaois, gu-n gabhadh clann Israeil còmh-
nuidh ann am pàilliunaibh[u] air an fhéill
air an t-seachdamh mìos.
15 Agus an uair a chual' iad so, thug
iad gairm 'n am bailtibh uile, agus ann
an Ierusalem, ag ràdh, Rachaibh a mach
do'n t-sliabh, agus thugaibh leibh geuga
chrann-olaidh, agus geuga giuthais, agus
geuga miortail, agus geuga pailme, agus
geuga chraobh tiugh, a dheanamh phàill-
iun, mar *tha e* sgrìobhta.
16 Agus chaidh an sluagh a mach, agus
thug iad leo *iad*, agus rinn iad dhoibh
féin pàilliunan, gach fear air mullach a
thighe[a], agus 'n an cùirtibh, agus ann an
cùirtibh tighe Dhé, agus ann an sràid
geata an uisge, agus ann an sràid geata
Ephraim[e].
17 Agus rinn uile choimhthional na
muinntir a thàinig air an ais o'n bhraighd-
eanas pàilliunan, agus shuidh iad fo na
pàilliunaibh: oir o làithibh Iosua mhic
Nuin, gu ruig an là sin, cha d' rinn clann
Israeil mar sin; agus bha gairdeachas ro
mhòr ann[i].
18 Agus leugh e ann an leabhar lagha
Dhé là 'n déigh là[j], o'n cheud là gu ruig
an là mu dheireadh: agus chum iad an
fhéill seachd làithean, agus air an ochdamh
là, àrd-choimhthional a réir a' ghnàtha[k].

R.C. 445.

[a] Luc. 24. 27, 45
Gnio. 8. 30, &c.
[b] Lebh. 23. 24
Air. 29. 1
[c] 1 Sam. 4. 12
[d] Deut. 16. 14
Ecl. 3. 4
Isa. 61. 3
[e] Esr. 9. 2
10. 11
[f] 2 Each. 34. 19, 21
Ròm. 7. 9
[g] Dàn 5. 1
[h] Est. 9. 19, 22
Tais. 11. 10
[i] caib. 8. 7, 8
[j] Salm 149. 2
Isa. 12. 2, 3
35. 1, 4
61. 10
Ioel 2. 23
Phil. 3. 3
[k] Salm 3. 4
[l] Salm 135. 1, 2
[m] Salm 126. 1-3
[n] 1 Each. 29. 13
[o] Ròm. 7. 1, 8
rann. 7, 8
[p] Salm 16. 2
106. 2
[q] Salm 86. 10
Isa. 37. 16
[r] Gen. 1. 1
Ecs. 20. 11
[s] Deut. 10. 14
[t] Tais. 5. 11-13
[u] Lebh. 23. 34, 42
Deut. 16. 13, &c.
[v] Gen. 12. 1
[w] Gen. 17. 5
[x] Gen. 15. 6, 18
[y] Salm 105. 8
[z] Ios. 23. 14
[a] Deut. 22. 8
[b] Ecs. 3. 7, 8
[c] Ecs. 14. 10
[d] Ecs. vii.-xiv.
[e] caib. 12. 37, 39
2 Ri. 14. 13
[f] Ecs. 18. 11
[g] Isa. 63. 12-14
Ier. 32. 20
[h] Ecs. xiv., xv.
[i] 2 Each. 30. 21
[j] Deut. 31. 10-13
[k] Air. 29. 35
[l] Ecs. 13. 21, 22

## CAIB. IX.

1 *Dh'aidich sluagh Israeil am peacaidhean féin agus cuceartan an aithriche.* 4 *Labhair na Lebhithich air maitheas agus truacantas Dhé d'a shluagh Israel.*

AGUS air a' cheathramh là fichead
de'n mhìos so chruinnicheadh clann
Israeil ann an trasgadh, agus ann an
sac-eudach, agus ùir orra[c].
2 Agus dhealaich sìol Israeil iad féin o
uile chloinn choigreach[e], agus sheas iad,
agus dh'aidich iad am peacaidhean, agus
euceartan an aithrichean.
3 Agus dh'éirich iad 'n an àit, agus
leugh iad ann an leabhar lagha an Tigh-
earn' an Dé[i], an ceathramh cuid de'n là;
agus ré ceathramh *eile* dh'aidich iad, agus
rinn iad aoradh do'n Tighearn' an Dia.
4 An sin dh'éirich air cheumaibh nan
Lebhitheach, Iesua, agus Bani, Cadmiel,
Sebaniah, Buni, Serebiah, Bani, agus
Chenani, agus ghlaodh iad le guth àrd[k] ris
an Tighearn' an Dia.
5 Agus thubhairt na Lebhithich, Iesua
agus Cadmiel, Bani, Hasabniah, Serebiah,
Hodiah, Sebaniah, *agus* Petahiah, Eiribh[l],
beannaichibh an Tighearna 'ur Dia gu
saoghal nan saoghal: agus beannaichte
gu robh d'ainm glòrmhor-sa[n], a tha air
'àrdachadh os ceann gach beannachaidh
agus cliù[p].
6 Is tusa[q], *is* tusa a'd' aonar an Tigh-
earn': rinn thu na nèamha[r], nèamha nan
nèamh agus an slòigh uile, an talamh
agus gach *ni* a *tha* air, na cuaintean agus
gach *ni* a *tha* annta, agus *tha* thu 'g an
cumail suas uile[s]; agus *tha* slòigh nan
nèamh a' deanamh aoraidh dhuit[t].
7 *Is* tu féin an Tighearn', an Dia, a
thagh Abram[v], agus a thug a mach e á
Ur nan Caldéanach, agus a thug Abraham
mar ainm air[w].
8 Agus fhuair thu a chridhe fìrinneach[x]
a'd' fhianuis, agus rinn thu coimhcheang-
al ris[y], gu-n tugadh tu tìr nan Canaanach,
nan Hiteach, nan Amorach, agus nam
Peridseach, agus nan Iebusach, agus nan
Girgasach, gu-n tugadh tu *so* d'a shliochd;
agus choimhlion thu do bhriathran[z], oir
tha thu ceart:
9 Agus chunnaic thu àmhghar ar n-aith-
richean anns an Eiphit[b], agus chuala tu
an glaodh aig a' mhuir ruaidh[c]:
10 Agus nochd thu comharaidhean[d] agus
iongantais air Pharaoh, agus air a sheirbh-
isich uile, agus air uile shluagh a thìre;
oir bha fios agad gu-n d' rinn iad gu
h-uaibhreach[f] 'n an aghaidh: agus fhuair
thu dhuit féin ainm[g], mar air an là 'n
diugh.
11 Agus roinn thu a' mhuir rompa[h],
agus chaidh iad troimh mheadhon na
mara air talamh tioram; agus an luchd-
tòrachd thilg thu anns an doimhne, mar
chloich anns na h-uisgeachaibh làidir.
12 Agus le meall neoil threòraich thu
iad 's an là[l]; agus le meall teine 's an



P

oidhche, a shoillseachadh dhoibh na slighe air an imicheadh iad.

13 Agus thàinig thu nuas air sliabh Shinai, agus labhair thu riu o nèamh, agus thug thu dhoibh breitheanais chearta[a], agus laghanna fìrinn, reachdan agus àitheanta maithe.

14 Agus do shàbaid naomh dh'fhoillsich thu dhoibh; agus àitheantan, agus reachdan, agus lagh, dh'àithn thu dhoibh le làimh Mhaois d'òglaich:

15 Agus aran o nèamh thug thu dhoibh[d] 'n an ocras, agus uisge as a' charraig[f] thug thu mach dhoibh 'n an tart: agus thubhairt thu riu dol a steach a shealbhachadh an fhearainn a mhionnaich[1] thu gu-n tugadh tu dhoibh.

16 Ach rinn iad féin agus ar n-aithrichean gu h-uaibhreach, agus chruaidhich iad am muineal[i], agus cha d'éisd iad ri d'àitheantaibh,

17 Agus dhiùlt iad éisdeachd, agus cha do chuimhnich iad d'iongantais[j] a rinn thu 'n am measg; ach chruaidhich iad am muineal, agus dh'orduich iad ceannard[k], chum pilltinn d'an daorsa 's an Eiphit: ach *is* Dia thusa a tha ealamh gu maitheanas a thoirt seachad, gràsmhor agus tròcaireach, mall a chum feirge, agus pailt ann an truacantas, agus cha do thréig thu iad.

18 Eadhon an uair a rinn iad dhoibh féin laogh leaghta[l] agus a thubhairt iad, So do dhia a thug a nìos thu as an Eiphit, agus a dh'oibrich iad mòran brosnachaidh;

19 Gidheadh a'd' thruacantas mòr cha do thréig thu iad[m] 's an fhàsach: cha do dhealaich am meall neoil riu 's an là, gu'n treòrachadh air an t-slighe; no am meall teine 's an oidhche, a shoillseachadh na slighe dhoibh air an imicheadh iad.

20 Agus do spiorad maith[n] thug thu seachad gu'n teagasg, agus do mhana cha do chum thu o'm beul, agus uisge thug thu dhoibh 'n an tart.

21 Eadhon dà fhichead bliadhna[p] bheathaich thu iad 's an fhàsach: cha robh dìth orra: cha d'fhàs an eudach sean[q], agus cha d'at an cosan.

22 Agus thug thu dhoibh rìoghachdan agus slòigh, agus roinn thu iad ann an cearnaibh; agus shealbhaich iad tìr Shihoin[r], agus tìr rìgh Heshoin, agus tìr Og rìgh Bhasain.

23 Agus rinn thu an clann lìonmhor mar reulta nan nèamh, agus thug thu iad do'n tìr mu an dubhairt thu r'an aithrichibh, gu-n rachadh iad a steach g'*a* sealbhachadh.

24 Agus chaidh an clann a steach[t], agus shealbhaich iad an tìr, agus chìosnaich thu rompa[v] luchd-àiteachaidh na tìre, na Canaanaich, agus thug thu thairis 'n an làimh iad féin agus an rìghrean, agus sluagh na tìre, a dheanamh riu mar bu mhiann leo.

B.C. 445.

a Ecs. xx., &c.
b Deut. 32. 15
c Bre. 2. 11, 12; Ese. 20. 21
d Ecs. 16. 14, 15; Eoin 6. 31-35
e Salm 50. 17
f Ecs. 17. 6; Air. 20. 7-11
g 1 Ri. 18. 4; Gnio. 7. 52
1 *a thog thu do làmh.*
h Salm 106. 41
i Deut. 31. 27; Salm 78. 8, &c.
j Salm 88. 5, 15
k Air. 14. 4
l Ecs. 32. 4
m 1 Sam. 12. 22; Isa. 44. 21
n Isa. 63. 11
o 2 Each. 36. 15
p Deut. 2. 7
q Deut. 8. 4
r Air. 21. 21, &c.
s 2 Ri. 17. 3
t Air. 14. 31; Ios. 21. 43, 45
u Salm 119. 137; 145. 17
v Salm 44. 2, 3
w Salm 106. 6

25 Agus ghlac iad bailte daingnichte, agus talamh reamhar, agus shealbhaich iad tighean làn de gach *ni* maith, tobraiche cladhaichte, fìon-liosan agus liosan-olaidh, agus craobhan-meas ann am pailteas: agus dh'ith iad, agus shàsuicheadh iad, agus dh'fhàs iad reamhar[b], agus bha toil-inntinn aca ann ad mhòr mhaitheas-sa.

26 Gidheadh, bha iad eas-umhal[c], agus rinn iad ceannairc a'd' aghaidh, agus thilg iad do lagh air an cùlaobh[e], agus mharbh iad d'fhàidhean[g] a thug fianuis 'n an aghaidh, chum am pilltinn a d'ionnsuidh; agus dh'oibrich iad mòran brosnachaidh.

27 Air an aobhar sin thug thu thairis iad do làimh an naimhdean[h], a shàruich iad: agus ann an àm an airce ghlaodh iad riut, agus o na nèamhan chuala tu, agus a'd' mhòr-thròcair thug thu dhoibh luchd-saoraidh, a shaor iad á làimh an naimhdean.

28 Ach an uair a bha fois aca, rinn iad olc a rìs a'd' fhianuis; uime sin dh'fhàg thu iad ann an làimh an naimhdean, agus bha uachdaranachd aca orra. Gidheadh, an uair a phill iad agus a ghlaodh iad riut, chuala tu o na nèamhan, agus shaor thu iad a'd' mhòr-thròcair iomadh uair:

29 Agus thug thu fianuis 'n an aghaidh, chum an toirt air an ais a dh'ionnsuidh do lagha: gidheadh, rinn iadsan gu h-uaibhreach, agus cha d'éisd iad ri d'àitheantaibh, ach pheacaich iad an aghaidh do bhreitheanas, nithe ma ni duine, bithidh e beò annta; agus tharruing iad air falbh an gualann, agus chruaidhich iad am muineal, agus cha-n éisdeadh iad.

30 Agus ghiùlain thu leo ré iomadh bliadhna, agus rinn thu fianuis 'n an aghaidh[o] le do spiorad le làimh d'fhàidhean: ach cha-n éisdeadh iad, agus thug thu thairis iad do làimh shluagh nan tìrean.

31 Gidheadh ann ad mhòr thròcair cha do chuir thu as doibh gu tur, agus cha do thréig thu iad; oir *is* Dia gràsmhor agus tròcaireach thusa.

32 A nis ma ta, O ar Dia-ne, a Dhé mhòir, chumhachdaich, agus uamhasaich, a chumas coimhcheangal agus tròcair, na measar beag a' d'fhianuis an sàruchadh so uile a thàinig oirnne, air ar rìghribh, air ar n-uachdarain, agus air ar sagartaibh, agus air ar fàidhibh, agus air ar n-aithrichibh, agus air do shluagh uile, o làithibh rìghrean Asiria[s] gu ruig an là 'n diugh.

33 Ach *tha* thusa cothromach anns gach *ni* a thàinig oirnn[u]; oir rinn thusa gu fìrinneach, ach rinn sinne gu h-aingidh[w].

34 Cha do ghléidh ar rìghrean, ar n-uachdarain, ar sagairt, no ar n-aithrichean do laghsa, agus cha d'éisd iad ri

d'àitheantaibh[a], agus ri d' theisteas leis
an d' thug thu teisteas 'n an aghaidh[b]:
35 Oir cha do rinn iad seirbhis dhuit
'n an rìoghachd[d], agus anns a' mhòr
mhaith a thug thu dhoibh, agus anns an
fhearann fharsuinn agus reamhar[f] a chuir
thu fa'n comhair; agus cha do phill iad
o'n droch oibribh.
36 Feuch, *is* seirbhisich sinn an diugh[h],
agus am fearann a thug thu d'ar n-aith-
richibh a dh'itheadh a thoraidh agus a
mhaith, feuch, *is* seirbhisich sinn ann.
37 Agus *is* mòr a thoradh do na rìgh-
ribh a chuir thu os ar ceann[j] air son ar
peacaidhean; agus *tha* uachdaranachd
aca os ceann ar corp, agus os ceann ar
spréidhe, a réir an toile, agus tha sinn
ann an àmhghar mòr.
38 Agus air son so uile ni sinn coimh-
cheangal cinnteach[n], agus sgrìobhaidh
sinn *e*; agus cuiridh ar n-uachdarain, ar
Lebhithich, agus ar sagairt an seula ris.

## CAIB. X.

1 *Ainmean an t-sluaigh a chuir an seula ris a' choimhcheangal.* 28 *Chaidh a' chuid eile de'n t-sluagh fo mhionnaibh gluasad ann an lagh Dhé.*

AGUS so iadsan a chuir an seula ris:
Nehemiah an Tirsata, mac Hacha-
liah[r], agus Sedeciah,
2 Seraiah[s], Asariah, Ieremiah,
3 Pasur, Amariah, Malchiah,
4 Hatus, Sebaniah, Maluch,
5 Harim, Meremot, Obadiah,
6 Daniel, Gineton, Baruch,
7 Mesulam, Abiah, Miamin,
8 Maasiah, Bilgai, Semaiah, *b'*iad sin
na sagairt.
9 Agus na Lebhithich: Iesuah mac
Asaniah, Binui de mhacaibh Henadaid,
Cadmiel;
10 Agus am bràithrean, Sebaniah, Ho-
diah, Celita, Pelaiah, Hanan,
11 Micha, Rehob, Hasabiah,
12 Sacur, Serebiah, Sebaniah,
13 Hodiah, Bani, Beninu.
14 Cinn an t-sluaigh: Paros[y], Pahat-
moab, Elam, Satu, Bani,
15 Buni, Asgad, Bebai,
16 Adoniah, Bigbhai, Adin,
17 Ater, Hisciah, Adsur,
18 Hodiah, Hasum, Besai,
19 Hariph, Anatot, Nebai,
20 Magpias, Mesulam, Hesir,
21 Mesesabeel, Sadoc, Iadua,
22 Pelatiah, Hanan, Anaiah,
23 Hosea, Hananiah, Hasub,
24 Halohes, Pileha, Sobec,
25 Rehum, Hasabnah, Maaseiah,
26 Agus Ahiah, Hanan, Anan,
27 Maluch, Harim, Baanah.
28 Agus a' chuid eile de'n t-sluagh[c],
na sagairt, na Lebhithich, na dorsairean,
an luchd-seinn, na Netinich, agus iadsan
uile a dhealaich iad féin[e] o shluagh nan
tìrean a chum lagha Dhé[g], am mnathan,

R.C. 445.

a Ier. 29. 19
b Deut. 31. 21
2 Ri. 17. 13
c caib. 8. 2
Salm 47. 7
d Deut. 28. 47
e caib. 5. 12, 13
Deut. 29. 12, 14
Salm 119. 106
f Deut. 31. 21
g 2 Each. 24. 31
h Esr. 9. 9
i Ecs. 34. 16
Deut. 7. 3
Esr. 9. 12, 14
j Deut. 28. 33
k caib. 13. 15, &c.
Lebh. 23. 3
Deut. 5. 12
Isa. 58. 13, 14
l Lebh. 25. 4
m Ier. 29. 19
n caib. 10. 29
2 Ri. 23. 3
2 Each. 29. 10
o Lebh. 24. 5
p Air. xxviii. xxix.
q Eabh. 10. 11
r caib. 1. 1
s caib. 12. 1, &c.
t caib. 31. 31
Isa. 40. 16
u Eabh. 10. 3-7
v Lebh. 6. 12
w Ecs. 23. 19
Air. 18. 12
Deut. 26. 2
x Ecs. 13. 2, 12, 13
Lebh. 27. 26
y caib. 7. 8, &c.
Esr. 2. 3, &c.
z Air. 15. 19
Deut. 18. 4
a Deut. 26. 2
b Air. 18. 21
Mal. 3. 8, 10
c Esr. 2. 36
d 2 Each. 31. 11, 12
e caib. 9. 2
13. 3
Lebh. 20. 24
f Deut. 12. 6, 11
g Ròm. 1. 1

am mic, agus an nigheana, gach aon aig
an robh eòlas[c] agus tuigse;
29 Dhlùth-lean iad r'am bràithribh, an
àrd-uaislean, agus chaidh iad fo mhall-
achadh, agus fo mhionnaibh[e], gluasad
ann an lagh Dhé[g], a thugadh seachad le
làimh Mhaois òglaich Dhé, agus a choimh-
ead agus a dheanamh uile àitheantan
Iehobhah ar Tighearn', agus a bhreith-
eanas, agus a reachdan:
30 Agus nach toir sinn ar nigheana do
shluagh na tìre[i], agus nach gabh sinn an
nigheana-san d'ar mic:
31 Agus ma bheir sluagh na tìre leo
bathar, no biadh air bith air là na sàbaid[k],
g'a reiceadh, nach ceannaich sinn e uatha
air an t-sàbaid no air là naomh: agus
gu-n leig sinn leis an t-seachdamh bliadh-
na[l], agus le togail nam fiach uile[m].
32 Mar an ceudna rinn sinn reachdan
dhuinn féin, an treas cuid de shecel a
chur a dh'fhiachaibh oirnn féin gach
bliadhna, air son seirbhis tighe ar Dé;
33 Air son an arain thaisbeanta[o], agus
air son an tabhartais-bhìdh ghnàthaichte[p],
agus air son ìobairt-loisgte ghnàthaichte[q]
nan sàbaid *agus* nan gealach nomha, air
son nam féill suidhichte, agus air son nan
*nithe* naomha, agus air son nan ìobairt-
pheacaidh, a dheanamh réite air son
Israeil, agus *air son* uile oibre tighe ar
Dé.
34 Agus thilg sinn croinn, na sagairt,
na Lebhithich, agus an sluagh mu'n tabh-
artas-fhiodha[t], chum *a* thabhairt gu tigh
ar Dé, a réir tighe ar n-aithrichean, air
àmannaibh suidhichte, o bhliadhna gu
bliadhna[u], a losgadh air altair an Tigh-
earn' ar Dé, mar *tha e* sgrìobhta anns an
lagh[v]:
35 Agus a thabhairt ceud-thoraidh[w] ar
fearainn, agus ceud-thoraidh uile mheas
gach uile chraoibh, o bhliadhna gu bliadh-
na, gu tigh an Tighearn':
36 Agus a thabhairt ceud-ghin ar
mac agus ar n-ainmhidhean, mar *tha e*
sgrìobta anns an lagh[x], agus ceud-ghin
ar cruidh agus ar caorach, gu tigh ar Dé,
dh'ionnsuidh nan sagart a fhritheileas
ann an tigh ar Dé:
37 Agus gu-n tugamaid ceud-thoradh
ar taoise[z], agus ar tabhartas, agus meas
gach gnè craoibhe[a], fìona, agus olaidh,
dh'ionnsuidh nan sagart, gu seòmraichibh
tighe ar Dé; agus deachamh[b] ar fearainn
do na Lebhithich, air chor as gu faigh-
eadh na Lebhithich sin an deachamh ann
an uile bhailtibh ar treabhachais.
38 Agus bithidh an sagart mac Aaroin
maille ris na Lebhithich, an uair a thog-
as na Lebhithich an deachamh: agus
bheir na Lebhithich suas leo deachamh
an deachaimh gu tigh ar Dé, a steach do
na seòmraichibh[d], do thigh an ionmhais:
39 Oir bheir clann Israeil, agus clann
Lebhi leo tabhartas an arbhair[f], an fhìona
nuaidh, agus na h-olaidh, steach do na

seòmraichibh, far *am bheil* soithichean an ionaid naoimh, agus na sagairt, [agus] an luchd-frithealaidh, agus na dorsairean, agus an luchd-seinn. Agus cha tréig sinne tigh ar Dé[a].

## CAIB. XI.

*1 Chòmhnuich uachdarain an t-sluaigh, agus na daoine a thairg iad féin gu toileach, ann an Ierusalem: 20 ghabh a' chuid eile de'n t-sluagh còmhnuidh gach duine 'n a sheilbh féin.*

AGUS chòmhnuich uachdarain an t-sluaigh ann an Ierusalem; agus thilg a' chuid eile de'n t-sluagh croinn[g], a thoirt aoin as an deichnear a ghabhail còmhnuidh ann an Ierusalem am baile naomh[h], agus *gu-m bitheadh* naoi earrannan anns na bailtibh *eile*.

2 Agus bheannaich an sluagh na daoine uile, a thairg iad féin gu toileach[j] gu còmhnuidh a ghabhail ann an Ierusalem.

3 Agus *is* iad so cinn na mòr-roinne, a chòmhnuich ann an Ierusalem, agus ann am bailtibh Iudah: ghabh gach aon còmhnuidh 'n a sheilbh féin, 'n am bailtibh, na h-Israelich, na sagairt, agus na Lebhithich, agus na Netinich[m], agus mic sheirbhiseach Sholaimh.

4 Agus chòmhnuich ann an Ierusalem[n] de chloinn Iudah, agus de chloinn Bheniamin: de chloinn Iudah: Ataiah mac Udsiah, mhic Shechariah, mhic Amariah, mhic Shephatiah, mhic Mahalaleeil, de chloinn Phereis[o]:

5 Agus Maaseiah mac Bharuich, mhic Cholhoseh, mhic Hasaiah, mhic Adaiah, mhic Ioairib, mhic Shechariah, mhic Shiloni.

6 Mic Phereis uile a chòmhnuich ann an Ierusalem, ceithir cheud, tri fichead agus ochd fir threuna.

7 Agus *is* iad so mic Bheniamin; Salu mac Mhesulaim, mhic Ioeid, mhic Phedaiah, mhic Cholaiah, mhic Mhaaseiah, mhic Itieil, mhic Iesaiah.

8 Agus 'n a dhéigh-san Gabai, Salai, naoi ceud, fichead agus a h-ochd.

9 Agus Ioel mac Shichri 'n a fhear-amhairc thairis orra; agus Iudah mac Shenuah an dara *fear* os ceann a' bhaile.

10 De na sagartaibh[t]: Iedaiah, Ioiarib, Iachin,

11 Seraiah mac Hilciah, mhic Mhesulaim, mhic Shadoic, mhic Mheraioit, mhic Ahituib, fear-riaghlaidh tighe Dhé.

12 Agus am bràithrean a rinn obair an tighe, ochd ceud, fichead agus a dhà: agus Adaiah mac Ierohaim, mhic Phelaliah, mhic Amsi, mhic Shechariah, mhic Phasuir, mhic Mhalchiah,

13 Agus a bhràithre, cinn nan aithriche dà cheud, dà fhichead agus a dhà: agus Amasai mac Asareeil, mhic Ahasai, mhic Mhesilemoit, mhic Imeir,

14 Agus am bràithrean, fir chomasach ghaisgeil, ceud, fichead agus a h-ochd:

B.C. 445.

1 *mac Ghedolim.*
a caib. 13. 10-12
b 1 Each. 26. 20
c Gnio. 6. 2, 3
d caib. 12. 8
e 1 Each. 16. 4; 25. 4-6
f Phil. 4. 6
g Ios. 18. 10
h Mat. 4. 5; 27. 53
i rann 1
j Bre. 5. 9
k Salm 84. 10
l caib. 1. 26
m Esr. 2. 43, 55
n 1 Each. 9. 3, &c.
o Gen. 38. 29, *Phareis*
p Esr. 6. 8, 9; 7. 20, &c.
q Gen. 38. 30, *Sharah*
r 1 Each. 18. 17
s Ios. 14. 15
t 1 Each. 9. 10, &c.
u Gen. 26. 33; Am. 8. 14
v Ios. 15. 8; 2 Ri. 23. 10; Ier. 32. 35

agus 'n a fhear-coimhead thairis orra Sabdiel, mac *aoin* de na daoinibh mòra[1].

15 Agus de na Lebhithich: Semaiah mac Hasuib, mhic Asricaim, mhic Hasabiah, mhic Bhuni;

16 Agus Sabetai, agus Iosabad, de cheannaibh nan Lebhitheach, os ceann oibre tighe Dhé[b] o'n leth muigh[c].

17 Agus Mataniah[d] mac Mhicha, mhic Shabdi, mhic Asaiph, an ceud fhear a thòisicheadh air buidheachas[e] a thoirt ann an urnuigh[f]; agus Bacbuciah, an dara *fear* am measg a bhràithrean, agus Abda mac Shamua, mhic Ghalail, mhic Iedutuin.

18 Na Lebhithich uile anns a' bhaile naomh[i], dà cheud, ceithir fichead agus a ceithir.

19 Agus na dorsairean, Acub, Talmon, agus am bràithrean a bha ri faire aig na geatachaibh[k], ceud, tri fichead agus a dhà-dheug.

20 Agus *bha* 'chuid eile de Israel, na sagairt, agus na Lebhithich, ann an uile bhailtibh Iudah, gach fear 'n a sheilbh féin.

21 Ach ghabh na Netinich[l] còmhnuidh ann an Ophel; agus *bha* Siha agus Gispa os ceann nan Netineach.

22 Agus *b'e* fear-coimhead thairis nan Lebhitheach ann an Ierusalem Udsi mac Bhani, mhic Hasabiah, mhic Mhataniah, mhic Mhicah. De mhacaibh Asaiph, *bha* 'n luchd-seinn, fa chomhair oibre tighe Dhé:

23 Oir *b'i* àithne an rìgh mu'n timchioll[p], gu-m bitheadh cuibhrionn àraidh air son an luchd-seinn, a dhlighe féin air gach là.

24 Agus *bha* Petaiah mac Mhesesabeeil, de chloinn Sherah[q] mhic Iudah, aig làimh an rìgh[r] anns gach cùis a thaobh an t-sluaigh.

25 Agus a thaobh nam bailte beaga 'n am fearann, chòmhnuich *cuid* de mhacaibh Iudah ann an Ciriat-arba[s] agus '*n* a bhailtibh beaga, agus ann an Dibon agus '*n* a bhailtibh beaga, agus ann an Iecabseel agus '*n* a bhailtibh beaga,

26 Agus ann an Iesua, agus ann am Moladah, agus ann am Bet-pelet,

27 Agus ann an Hasar-sual, agus ann am Beer-seba agus '*n* a bhailtibh beaga,

28 Agus ann an Siclag, agus ann am Meconah agus '*n* a bhailtibh beaga,

29 Agus ann an En-rimon, agus ann an Sareah, agus ann an Iarmut,

30 Sanoah, Adulam, agus '*n* am bailtibh beaga, *ann an* Lachis agus '*n* a fhearann, *ann an* Asecah agus '*n* a bhailtibh beaga. Agus chòmhnuich iad o Bheer-seba[u] gu ruig gleann Hinoim[v];

31 Agus mic Bheniamin o Gheba, *ann am* Michmas, agus Aia, agus Bet-el agus '*n* a bhailtibh beaga,

32 *Ann an* Anatot, Nob, Ananiah,

33 Hasor, Ramah, Gitaim,
34 Hadid, Seboim, Nebalat,
35 Lod, agus Ono, gleann an luchd-ceirde[b].
36 Agus de na Lebhithich *bha* roinnean, *ann an* Iudah, agus *ann am* Beniamin.

## CAIB. XII.

1 *Na sagairt agus na Lebhithich a chaidh suas maille ri Serubabel.* 12 *Cinn aithriche nan sagart.* 27 *Coisrigeadh balla Ierusaleim.* 44 *Dreuchd nan sagart agus nan Lebhitheach a shuidhichcadh anns an teampull.*

AGUS *is* iad so na sagairt[g] agus na Lebhithich a chaidh suas maille ri Serubabel mac Shealtieil, agus Iesua: Seraiah[h], Ieremiah, Esra,
2 Amariah, Maluch[1], Hatus,
3 Sechaniah, Rehum[2], Meremot[3],
4 Ido, Gineto, Abiah,
5 Miamin, Maadiah, Bilgah,
6 Semaiah, agus Ioiarib, Iedaiah,
7 Salu, Amoc, Hilciah, Iedaiah: *b'*iad sin cinn nan sagart, agus am bràithrean ann an làithibh Iesua.
8 Agus na Lebhithich: Iesua, Binui, Cadmiel, Serebiah, Iudah, *agus* Mataniah[j], *a bha* os ceann nan laoidh-mholaidh, e féin agus a bhràithrean;
9 Agus Bacbuciah, agus Uni, agus am bràithrean, *a bha* thall fa'n comhair-san anns na fairibh.
10 Agus ghin Iesua Ioiacim, agus ghin Ioiacim Eliasib, agus ghin Eliasib Ioiada,
11 Agus ghin Ioiada Ionatan, agus ghin Ionatan Iadua.
12 Agus ann an làithibh Ioiacim bha sagairt, cinn nan aithrichean: o Sheraiah, Meraiah: o Ieremiah, Hananiah:
13 O Esra, Mesulam: o Amariah, Iehohanan:
14 O Mhelicu, Ionatan: o Shechaniah, Ioseph:
15 O Harim, Adnah: o Mheraiot, Helcai:
16 O Ido, Sechariah: o Ghineton, Mesulam:
17 O Abiah, Sichri: o Mhiamin: o Mhoadiah, Piltai:
18 O Bhilgah, Samua: o Shemaiah, Iehonatan:
19 O Ioiarib, Matenai: o Iedaiah, Udsi:
20 O Shalai, Calai: o Amoc, Eber:
21 O Hilciah, Hasabiah: o Iedaiah, Netaneel.
22 Sgrìobhadh sìos na Lebhithich ann an làithibh Eliasib, Ioiada, agus Iehonain, agus Iadua, cinn nan aithrichean; agus na sagairt gu ruig rìoghachadh Dhariuis a' Phersianaich.
23 Sgrìobhadh sìos mic Lebhi, cinn nan aithrichean, ann an leabhar nan eachdraidh[s], gu ruig làithean Iohanain mhic Eliasib.
24 Agus cinn nan Lebhitheach: Hasabiah, Serebiah, agus Iesua mac Chadmieil, agus am bràithre thall fa'n comhair, a mholadh *agus* a thabhairt buidheachais a réir àithne Dhaibhidh[a] òglaich Dhé, faire fa chomhair faire[c].
25 Mataniah, agus Bacbuciah, Obadiah, Mesulam, Talmon, Acub, 'n an dorsairibh a' coimhead na faire aig stairsneachaibh nan geata.
26 Iad sin ann an làithibh Ioiacim mhic Iesua, mhic Iosadaic, agus ann an làithibh Nehemiah[d] an uachdarain, agus Esra an t-sagairt, an sgrìobhaiche[e].
27 Agus aig coisrigeadh[f] balla Ierusaleim dh'iarr iad na Lebhithich as an àitibh uile, chum an tabhairt gu Ierusalem, a chumail a' choisrigidh le aoibhneas, agus le breth-buidheachais[i], agus le seinn, *le* ciombalaibh, saltairibh, agus le clàrsaichibh.
28 Agus chruinnich mic an luchd-seinn 'an ceann a chéile, araon as an tìr réidh mu thimchioll Ierusaleim, agus á bailtibh beaga Netophati;
29 Agus á tigh Ghilgail, agus á machairibh Gheba agus Asmabheit; oir thog an luchd-seinn bailte beaga dhoibh féin mu thimchioll Ierusaleim.
30 Agus ghlan na sagairt agus na Lebhithich iad féin, agus ghlan iad an sluagh[k], agus na geatachan, agus am balla.
31 An sin thug mi suas uachdarain Iudah air a' bhalla, agus dh'orduich mi dà chuideachd mhòr chum molaidh, agus gu-n imicheadh *aon* a dh'ionnsuidh na làimhe deise[l] air a' bhalla gu geata an aolaich[m]:
32 Agus 'n an déigh-san chaidh Hosaiah, agus leth uachdaran Iudah,
33 Agus Asariah, Esra, agus Mesulam,
34 Iudah, agus Beniamin, agus Semaiah, agus Ieremiah:
35 Agus *cuid* de mhacaibh nan sagart le trompaidibh[n]; Sechariah mac Ionatain, mhic Shemaiah, mhic Mhataniah, mhic Mhichaiah, mhic Shacuir, mhic Asaiph;
36 Agus a bhràithre Semaiah, agus Asareel, Milalai, Gilalai, Maai, Netaneel, agus Iudah, *agus* Hanani, le innealaibh-ciuil Dhaibhidh[o] òglaich Dhé, agus Esra an sgrìobhaiche rompa.
37 Agus aig geata an tobair[p] a bha fa'n comhair, chaidh iad suas air ceumaibh baile Dhaibhidh, aig dol suas a' bhalla, os ceann tighe Dhaibhidh, gu ruig geata an uisge a làimh na h-àirde 'n ear.
38 Agus dh'imich a' chuideachd eile[q] a bha chum molaidh thall fa'*n* comhair, agus mise 'n an déigh, agus leth an t-sluaigh air a' bhalla, o thaobh shuas tùir nan àmhuinn gu ruig am balla leathann;
39 Agus o thaobh shuas geata Ephraim[r], agus os ceann an t-seana gheata, agus os ceann geata an éisg, agus tùir Hananeeil, agus tùir Mheah, gu ruig geata nan caorach; agus sheas iad ann an geata a' phrìosain[t].
40 An sin sheas an dà chuideachd a

B.C. 445.
[a] 1 Each. xxiii. xxv. xxvi.
[b] 1 Each. 4. 14
[c] Esr. 3. 11
[d] caib. 8. 9
[e] Esr. 7. 6, 11
[f] Salm xxx.
[g] Esr. 2. 1, 2
[h] caib. 10. 2-8
[i] 1 Each. 25. 6
2 Each. 5. 13
[1] no, *Melicu*, *rann 14.*
[2] no, *Harim*, *rann 15.*
[3] no, *Meraiot*, *rann 15.*
[j] caib. 11. 17
[k] Eabh. 5. 1, 3
[l] rann. 38, 40
[m] caib. 3. 13
[n] Air. 10. 2, 8
[o] 1 Each. 23. 5
[p] caib. 3. 15, &c.
[q] rann 31
[r] caib. 8. 16
2 Ri. 14. 13
[s] 1 Each. 9. 14, &c.
[t] Ier. 32. 2

bha chum molaidh ann an tigh Dhé, agus
mise agus leth an luchd-riaghlaidh maille
rium :
41 Agus na sagairt, Eliacim, Maaseiah,
Miniamin, Michaiah, Elioenai, Sechariah,
Hananiah le trompaidibh ;
42 Agus Maaseiah, agus Semaiah, agus
Eleasar, agus Udsi, agus Iehonanan, agus
Malchiah, agus Elam, agus Eser : agus
sheinn an luchd-seinn gu h-àrd[c], agus
Iesraiah 'n a fhear-coimhead thairis orra.
43 Agus dh'ìobair iad air an là sin ìob-
airtean mòra, agus rinn iad gairdeachas ;
oir thug Dia orra gairdeachas a dhean-
amh le aoibhneas mòr : rinn na mnathan
mar an ceudna agus a' chlann gairdeachas,
agus chualas gairdeachas Ierusaleim an
céin[e].
44 Agus shuidhicheadh air an là
cheudna daoine os ceann nan seòmar[f] air
son nan ionmhas, air son nan tabhartas,
air son nan ceud thoradh, agus air son
nan deachamh, chum gu-n cruinnicheadh
iad annta á achannaibh nam bailte
cuibhrionnan an lagha do na sagairt agus
do na Lebhithich : oir *bha* aoibhneas air
Iudah air son nan sagart agus air son
nan Lebhitheach a bha a' feitheamh.
45 Agus choimhid iad faire an Dé, agus
faire a' ghlanaidh, araon an luchd-seinn
agus na dorsairean, a réir àithne Dhaibh-
idh[g] agus Sholaimh a mhic :
46 Oir ann an làithibh Dhaibhidh agus
Asaiph[h] o shean *bha* cinn ann air an
luchd-seinn, agus air na laoidhibh molaidh
agus buidheachais do Dhia.
47 Agus thug Israel uile seachad ann
an làithibh Sherubabeil, agus ann an
làithibh Nehemiah, cuibhrionnan an
luchd-seinn agus nan dorsair, dlighe gach
là air a là féin[i] ; agus naomhaich iad
*nithe* do na Lebhithich ; agus naomhaich
na Lebhithich do chloinn Aaroin.

## CAIB. XIII.

1 *Air leughadh an lagha dhoibh dhealaicheadh Israel o'n t-sluagh mheasgta.* 4 *'N uair a phill Nehemiah thug e fainear na seòmraichean a ghlanadh.* 10 *Thagair e cùis nan Lebhitheach.* 15 *Mu bhriseadh na sàbaid.* 23 *Mu na h-Iudhaich a phòs mnathan coimheach.*

AIR an là sin leughadh ann an leabh-
ar Mhaois[m] ann an éisdeachd an
t-sluaigh, agus fhuaradh sgrìobhta ann,
nach tigeadh an t-Amonach agus am
Moabach a steach do choimhthional Dhé
gu bràth[o];
2 A chionn nach do choinnich iad clann
Israeil[q] le aran agus le uisge, agus gu-n
do thuarasdalaich iad Balaam[r] 'n an
aghaidh chum am mallachadh : ach
thionndaidh ar Dia am mallachadh gu
beannachadh[s].
3 A nis an uair a chual' iad an lagh,
dhealaich iad an sluagh measgta uile o
Israel[t].

R.C. 445.

[a] caib. 12. 44
2 Each. 31. 11
[b] Air. 18. 21, 24
[c] Salm 81. 1
98. 4-6
[d] caib. 5. 14
[e] Esr. 3. 13
[f] caib. 13. 12, 13
[g] 1 Each. xxv. xxvi.
[h] 2 Each. 29. 30
[i] Air. 18. 21, 26
[1] *tighibh-tasgaidh, Mal. 3. 10.*
[j] rann 5
caib. 12. 44
[k] Gnio. 6. 3
1 Tim. 3. 10
[l] Salm 122. 6-9
Eabh. 6. 10
[2] *na dubh a mach.*
[m] caib. 8. 3, 8
Deut. 31. 11, 12
2 Ri. 23. 2
[n] Ecs. 20. 10
[o] Deut. 23. 3, 4
[p] caib. 10. 33
[q] Mat. 25. 40
[r] Air. 22. 5
[s] Air. 24. 10
Deut. 23. 5
Ios. 24. 9, 10
Mic. 6. 5
[t] caib. 9. 2

4 Agus roimhe so *bha* aig Eliasib an
sagart, a chuireadh os ceann seòmair
tighe ar Dé, cleamhnas ri Tobiah.
5 Agus rinn e dha seòmar mòr, far an
robh iad roimhe a' cur an tabhartais-
bhìdh[a], na tùise, agus nan soitheach,
agus deachaimh an arbhair, an fhìona
nuaidh, agus na h-olaidh, (a dh'orduich-
eadh do na Lebhithich[b], agus do'n luchd-
seinn, agus do na dorsairibh,) agus tabhart-
ais nan sagart.
6 Ach an uair a thachair so uile cha
robh mise ann an Ierusalem ; oir ann
an dara bliadhna deug 'ar fhichead[d]
Artacserceis rìgh Bhabiloin, thàinig mi
dh'ionnsuidh an rìgh, agus an déigh
làithean àraidh fhuair mi cead o'n rìgh :
7 Agus thàinig mi gu Ierusalem, agus
thuig mi an t-olc a rinn Eliasib air son
Thobiah, seòmar a dheanamh dha ann
an cùirtibh tighe Dhé.
8 Agus ghabh mi gu ro olc e ; agus
thilg mi uile airneis tighe Thobiah mach
as an t-seòmar.
9 Agus dh'àithn mi, agus ghlan iad na
seòmraichean : agus thug mi air an ais
an sin soithichean tighe Dhé, an tabh-
artas-bìdh agus an tùis.
10 Agus dh'aithnich mi nach d'thugadh
seachad cuibhrionnan nan Lebhitheach ;
oir theich na Lebhithich agus an luchd-
seinn a rinn an obair, gach duine a
dh'ionnsuidh 'fhearainn féin.
11 Agus thug mi achmhasan do an
luchd-riaghlaidh, agus thubhairt mi,
C'ar son a thréigeadh tigh Dhé ? Agus
chruinnich mi iad ri 'chéile, agus shuidh-
ich mi iad 'n an àit.
12 Agus thug Iudah uile deachamh an
arbhair, agus an fhìona nuaidh, agus na
h-olaidh a steach do na tighean-ionmhais[1].
13 Agus chuir mi luchd-coimhead os
ceann nan ionmhas[j], Selemiah an sagart,
agus Sadoc an sgrìobhaiche ; agus de na
Lebhithich, Pedaiah ; agus làimh riu-san
Hanan mac Shacuir, mhic Mhataniah :
oir mheasadh fìrinneach iad[k], agus *bha*
orra-san roinn air am bràithribh.
14 Cuimhnich orm[l], O mo Dhia, air
son so, agus na cuir as do shealladh[2] mo
dheadh ghniomharan a rinn mi a thaobh
tighe mo Dhé agus a thaobh 'fhairean.
15 Anns na làithibh sin chunnaic mi
ann an Iudah *daoine* a' saltairt fhìon-amar
air an t-sàbaid[n], agus a' toirt a stigh
sguab, agus a' cur luchd air asalaibh ;
agus mar an ceudna fìon, fìon-dhearcan,
agus fìgean, agus gach *gnè* eallaich, a
thug iad a stigh do Ierusalem[p] air là
na sàbaid : agus thug mi fianuis *'n an
aghaidh* air an là air an do reic iad biadh.
16 Ghabh mar an ceudna Tìoraich
còmhnuidh ann, a thug a stigh iasg agus
gach gnè bhathair ; agus reic iad air an
t-sàbaid ri clann Iudah, agus ann an
Ierusalem.
17 Agus thug mi achmhasan do àrd-

uaislibh Iudah[a], agus thubhairt mi riu,
Ciod an ni olc so *a tha* sibh a' deanamh,
agus sibh a' briseadh là na sàbaid?
18 Nach d' rinn 'ur n-aithrichean mar
so[c], agus nach d' thug ar Dia an t-olc so
uile oirnne, agus air a' bhaile so? agus *tha*
sibhse a' toirt tuilleadh feirge air Israel
leis an t-sàbaid a bhriseadh.
19 Agus an uair a thòisich geatachan
Ierusaleim air a bhi dorcha roimh an
t-sàbaid[e], dh'àithn mi, agus dhruideadh
na còmhlachan; agus dh'àithn mi nach
bitheadh iad air am fosgladh gus an déigh
na sàbaid: agus *cuid* de m'òglaich shuidh-
ich mi aig na geatachaibh, chum nach
tigeadh eallach a stigh air là na sàbaid.
20 Agus ghabh na ceannaichean, agus
luchd-reicidh gach gnè bhathair, tàmh an
taobh a muigh de Ierusalem uair no dhà.
21 Agus thug mi fianuis 'n an aghaidh,
agus thubhairt mi riu, C'ar son a tha sibh
a' gabhail tàimh fa chomhair a' bhalla?
ma ni sibh a rìs e, leagaidh mi làmh
oirbh. O'n àm sin cha d' thàinig iad
*tuilleadh* air an t-sàbaid.
22 Agus dh'àithn mi do na Lebhithich,
a bha 'g an glanadh[1] féin[k], agus a thàinig
a ghleidheadh nan geatachan, gu naomh-
aicheadh iad là na sàbaid. Cuimhnich
orm[m], O mo Dhia, '*thaobh* so mar an
ceudna, agus caomhain mi a réir meud do
thròcair.
23 Mar an ceudna, anns na làithibh sin
chunnaic mi Iudhaich *a* phòs mnathan
de Asdod[o], de Amon, agus de Mhoab.
24 Agus labhair an clann leth ann an
cainnt Asdoid, agus cha b'urrainn iad
labhairt ann an cainnt nan Iudhach, ach
a réir cainnte an dà shluaigh.
25 Agus thug mi achmhasan dhoibh[b],
agus mhallaich mi iad, agus bhuail mi
cuid diubh, agus spìon mi dhiubh am
falt, agus thug mi orra mionnachadh air
Dia[d], nach tugadh iad an nigheana d'am
macaibh-san, agus nach gabhadh iad an
nigheana-san d'am macaibh, no dhoibh
féin.
26 Leis na nithibh sin[f] nach do pheac-
aich Solamh rìgh Israeil? gidheadh am
measg mhòrain chinneach[g] cha robh rìgh
ann cosmhuil ris, a bha air a ghràdhach-
adh le 'Dhia[h], agus a rinn Dia 'n a rìgh
air Israel uile: ach thug mnathan coimh-
each air-san féin peacachadh.
27 An éisd sinn ribh ma ta gus an t-olc
mòr so uile a dheanamh, gu peacachadh
an aghaidh ar Dé, le mnathan coimheach
a phòsadh?
28 Agus bha *aon* de mhacaibh Ioiada[i],
mhic Eliasib an àrd-shagairt, 'n a chliamh-
uin aig Sanbalat an Horonach: uime sin
dh'fhògair mi uam e.
29 Cuimhnich orra[j], O mo Dhia, 'chionn
gu-n do thruaill iad an t-sagartachd, agus
coimhcheangal[l] na sagartachd agus nan
Lebhitheach.
30 Mar so ghlan mi iad o gach coig-
reach, agus dh'orduich mi fairean[n] nan
sagart agus nan Lebhitheach, gach aon
'n a ghnothuch féin;
31 Agus air son nan tabhartas-fiodha,
aig amannaibh suidhichte, agus air son
nan ceud thoradh. Cuimhnich orm[p], O
mo Dhia, chum maith.

R.C. 434.

[a] rann 11 Gnà. 28. 4
[b] rann. 11, 17
[c] Ier. 17. 21-23
[d] caib. 10. 29, 30 Esr. 10. 5
[e] Lebh. 23. 32
[f] 1 Ri. 11. 1, &c.
[g] 1 Ri. 3. 13 2 Each. 9. 22
[h] 2 Sam. 12. 24
[i] caib. 12. 10, 22
[j] caib. 6. 14
[1] *iad féin a ghlanadh.*
[k] caib. 12. 30
[l] Mal. 2. 4, 10
[m] rann. 14, 31
[n] caib. 10. 34
[o] Esr. 9. 2
[p] Salm 26. 8, 9

# LEABHAR ESTEIR.

## CAIB. I.

1 *Rinn Ahasuerus cuirm d'a uachdarain agus d'a sheirbhisich.* 10 *Dhiùlt Bhasti teachd an làthair an rìgh 'n uair a chuir e fios oirre.* 16 *Le comhairle Mhemucain chuir an rìgh air falbh Bhasti.*

ANIS ann an làithibh Ahasueruis[a], (*is*
e so an t-Ahasuerus a rìghich o
India gu ruig Etiopia, *os ceann* ceud agus
seachd 'ar fhichead mòr-roinn[b];)
2 Anns na làithibh sin, an uair a shuidh
rìgh Ahasuerus air rìgh-chaithir a rìogh-
achd, a *bha* ann an Susan[d] an lùchairt;
3 Anns an treas bliadhna d'a rìoghach-
adh, rinn e cuirm[e] d'a uachdarain uile,
agus d'a sheirbhisich; *agus* cumhachd
Phersia agus Mhedia, àrd uaislean agus
uachdarain nam mòr-roinn 'n a làthair;
4 An uair a nochd e saoibhreas a rìogh-
achd ghlòrmhoir, agus urram a mhòr-
achd òirdheirc, ré ceud agus ceithir fich-
ead là.
5 Agus an uair a chrìochnaicheadh na
làithe sin, rinn an rìgh do'n t-sluagh uile
a bha làthair ann an Susan an lùchairt,
eadar mhòr agus bheag, cuirm sheachd
làithean, ann an cùirt lios tighe an rìgh.
6 *Bha na cùirteine* geal, uaine, agus
gorm air an crochadh le cordaibh a dh'
anart grinn agus a chorcur, air failbh-
eagaibh airgid, agus puist mharmoir: na
leapaichean[c] a dh'òr agus a dh'airgiod,
air leac-urlar de mharmor dearg, agus
gorm, agus geal, agus dubh.
7 Agus thug iad deoch seachad ann
an soithichibh òir, agus na soithichean
eu-cosmhuil r'a chéile, agus fìon rìoghail
ann am pailteas, mar a thigeadh do'n
rìgh.
8 Agus *bha* 'n t-òl a réir an lagha, gun
neach ann a cho-éignicheadh[f]; oir mar
sin dh'àithn an rìgh do uile dhaoinibh
mòra a thighe, gu-n deanadh iad mar a
b'àill leis gach duine.

R.C. 521.

[a] Esr. 4. 6 Dan. 9. 1
[b] caib. 8. 9 Dan. 6. 1
[c] Esr. 23. 41 Am. 6. 4
[d] Neh. 1. 1
[e] caib. 2. 18 Gen. 40. 20 Marc. 6. 21
[f] Hab. 2. 15

9 Mar an ceudna rinn Bhasti a' ban-righinn fleadh do na mnathan *anns* an tigh rìoghail a *bhuineadh* do rìgh Ahasuerus.

10 Air an t-seachdamh là, 'n uair a bha cridhe an rìgh subhach le fìon[b], dh'àithn e do Mhehuman, do Bhista, do Harbona[d], do Bhigta, agus do Abagta, do Shetar, agus do Charcas, na seachd caillteanaich a fhritheil ann an làthair an rìgh Ahasueruis,

11 Bhasti a' bhan-righinn a thoirt an làthair an rìgh leis a' chrùn rìoghail, a nochdadh do'n t-sluagh agus do na h-uachdarain a sgéimhe; oir *bha* i maiseach ri amharc oirre.

12 Ach dhiùlt a' bhan-righinn Bhasti teachd air àithne an rìgh a *thug e seachad* le làimh nan caillteanach: agus bha corruich mhòr air an rìgh, agus las 'fhearg an taobh a stigh dheth.

13 An sin thubhairt an rìgh ris na daoine glice[f], d'am b'aithne na h-aimsirean[h], (oir *b*'e sin gnàth an rìgh d'an taobh-san uile a bha eòlach air lagh agus breitheanas;

14 Agus làimh ris *bha* Carsena, Setar, Admata, Tarsis, Meres, Marsena, [agus] Memucan, seachd[i] uachdarain Phersia agus Mhedia, a *bha* 'faicinn gnùise an rìgh[j], *agus* a shuidh air thoiseach 's an rìoghachd,)

15 A réir an lagha ciod a ni sinn ris a' bhan-righinn Bhasti, a chionn nach d'rinn i iarrtus an rìgh Ahasueruis le làimh nan caillteanach?

16 Agus thubhairt Memucan an làthair an rìgh agus nan uachdaran, Cha-n ann air an rìgh a mhàin a rinn Bhasti a' bhan-righinn eucoir, ach mar an ceudna air na h-uachdarain uile, agus air an t-sluagh uile, a *tha* ann an uile mhòr-roinnibh rìgh Ahasueruis:

17 Oir thèid gniomh na ban-righinn a mach a dh'ionnsuidh nam ban uile, air chor as gu-n dean iad tàir air am fir 'n an sùilibh 'n uair a their iad, Dh'àithn an rìgh Ahasuerus a' bhan-righinn Bhasti a thoirt a steach 'n a làthair, ach cha d' thàinig i.

18 Mar an ceudna air an là 'n diugh their bain-tighearnan Phersia agus Mhedia, a chluinneas mu ghniomh na ban-righinn, ri uile uachdarain an rìgh: mar so *éiridh suas* pailteas tàire agus feirge.

19 Ma's maith leis an rìgh, thigeadh àithne rìoghail a mach uaith, agus sgrìobhar i am measg laghanna nam Persianach agus nam Médach, chum nach atharraichear i, Nach tig Bhasti na's mò an làthair an rìgh Ahasueruis, agus gu-n toir an rìgh a h-inbhe rìoghail do mhnaoi eile a's fearr na ise.

20 Agus an uair a chluinnear àithne an rìgh a bheir e seachad air feadh a rìoghachd uile, (oir *tha* i mòr,) bheir na mnathan uile urram d'am fearaibh[a], eadar mhòr agus bheag.

21 Agus thaitinn am focal ris an rìgh agus r'a uachdarain; agus rinn an rìgh a réir focail Mhemucain:

22 Agus chuir e litrichean[c] a dh'ionnsuidh uile mhòr-roinnean an rìgh, dh' ionnsuidh gach mòr-roinne a réir a sgrìobhaidh, agus a dh'ionnsuidh gach sluaigh a réir an cànain, gu-m bitheadh gach fear 'n a uachdaran 'n a thigh féin[e]; agus gu-m bitheadh *so* air fhoillseachadh a réir cànain gach sluaigh.

## CAIB. II.

1 *Chomhairlich 'òglaich do'n rìgh ban-righinn eile iarraidh 'an àite Bhasti.* 5 *Dh'àraich Mordecai Ester.* 15 *Thaitinn Ester ri Ahasuerus, agus rinneadh i 'n a ban-righinn.*

AN déigh nan nithe sin, an uair a thraogh fearg an rìgh Ahasueruis, chuimhnich e air Bhasti, agus na rinn i, agus na dh'àithneadh 'n a h-aghaidh[g].

2 An sin thubhairt òglaich an rìgh a fhritheil da, Iarrar do'n rìgh òighean òga sgiamhach:

3 Agus orduicheadh an rìgh luchd-riaghlaidh ann an uile mhòr-roinnibh a rìoghachd, agus cruinnicheadh iad na h-òighean òga sgiamhach uile gu Susan an lùchairt, gu tigh nam ban, fo làimh Hegai, chaillteanaich an rìgh, fhir-ghleidhidh nam ban; agus thugar *dhoibh* na nithe air son an glanaidh.

4 Agus bitheadh an òigh a thaitneas ris an rìgh[k], 'n a ban-righinn 'an àite Bhasti. Agus thaitinn an ni ris an rìgh, agus rinn e mar sin.

5 Bha Iudhach àraidh ann an Susan an luchairt, d'am *b*'ainm Mordecai, mac Iair, mhic Shimei, mhic Chis, duine de Bheniamin,

6 A thugadh air falbh o Ierusalem leis a' bhraighdeanas[l] a thugadh air falbh maille ri Ieconiah[1] rìgh Iudah, a thug Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin air falbh.

7 Agus dh'àraich e Hadasah, (*b*'i sin Ester,) nighean bràthar-'athar, oir cha robh athair no màthair aice; agus bha an òigh maiseach 'n a cruth, agus sgiamhach 'n a gnùis: agus an uair a dh'eug a h-athair agus a màthair, ghabh Mordecai d'a ionnsuidh i mar a nighean féin.

8 Agus an uair a chualas àithne an rìgh agus 'ordugh, agus an uair a chruinnicheadh iomadh òigh gu Susan an lùchairt[m], gu bhi fo làimh Hegai, thugadh Ester mar an ceudna gu tigh an rìgh, gu bhi fo làimh Hegai, fhir-ghleidhidh nam ban.

9 Agus thaitinn an òigh ris, agus fhuair i caoimhneas 'n a làthair[n], agus rinn e deifir gus a nithe air son glanaidh[o], agus na bhuineadh dhi, a thabhairt d'a h-ionnsuidh, agus gu seachd maighdeanan iomchuidh a thabhairt di á tigh an rìgh; agus chuir e i féin agus a maigh-

B.C. 519.

[a] Eph. 5. 33 Col. 3. 18
[b] Ecl. 10. 19
[c] caib. 8. 9
[d] caib. 7. 9
[e] Eph. 5. 22-24 1 Tim. 2. 12
[f] Ier. 10. 7
[g] caib. 1. 19, 20
[h] 1 Each. 12. 32
[i] Esr. 7. 14
[j] 2 Ri. 25. 19
[k] Mat. 20. 16 22. 14
[l] 2 Ri. 24. 14, 15
[1] no, *Iehoiachin, 2 Ri. 24. 6.*
[m] rann 3
[n] Salm 106. 46
[o] rann. 3, 12

deanan do'n *àit* a b'fhearr de thigh nam ban.

10 Cha d'innis Ester a sluagh, no a luchd-daimh: oir dh'àithn Mordecai dhi gun innseadh[b].

11 Agus gach là *bha* Mordecai ag imeachd fa chomhair cùirte tighe nam ban, a dh'fhiosrachadh cionnus a bha Ester, agus ciod a dh'éireadh dhi.

12 Agus an uair a thàinig àm gach òighe gu dol a steach a dh'ionnsuidh an rìgh Ahasueruis, an déigh dhi bhi dà mhìos dheug a réir gnàtha nam ban, (oir mar sin choimhlionadh làithean an glanaidh, sè mìosan le olaidh mirr[c], agus sè mìosan le luibhean cùbhraidh, agus le nithibh *eile* chum glanaidh nam ban,)

13 An sin mar so thàinig gach òigh a dh'ionnsuidh an rìgh: gach *ni* a dh'iarr i thugadh dhi gu dol a steach leatha á tigh nam ban gu tigh an rìgh.

14 Air feasgar chaidh i steach, agus 's a' mhaduinn phill i gu dara tigh nam ban, fo làimh Shaasgais, chaillteanaich an rìgh, fhir-ghleidhidh nan coimhleabach: cha d'thàinig i steach tuilleadh a dh'ionnsuidh an rìgh, mur do ghabh an rìgh tlachd dhi[f], agus gu-n do ghairmeadh i air a h-ainm[h].

15 Agus an uair a thàinig àm Esteir, nighean Abihail, bràthar-athar Mhordecai, (a ghabh d'a ionnsuidh i mar a nighean féin,) gu dol a steach a dh'ionnsuidh an rìgh, cha d'iarr i ni air bith ach na dh'orduich Hegai, caillteanach an rìgh, fear-gleidhidh nam ban: agus fhuair Ester gean-maith 'n an sùilibh-san uile a dh'amhairc oirre[j].

16 Agus thugadh Ester a dh'ionnsuidh an rìgh Ahasueruis, a dh'ionnsuidh a thighe rìoghail, anns an deicheamh mìos, (*is* e sin mìos Thebeit,) anns an t-seachdamh bliadhna d'a rìoghachadh.

17 Agus ghràdhaich an rìgh Ester os ceann nam ban uile, agus fhuair i gean-maith agus caoimhneas 'n a làthair os ceann nan òighean uile; agus chuir e an crùn rìoghail air a ceann, agus rinn e 'n a ban-righinn i 'an àite Bhasti.

18 An sin rinn an rìgh fleadh mòr[n] d'a uachdarain uile agus d'a sheirbhisich, fleadh Esteir; agus thug e saorsa do na mòr-roinnibh, agus thug e seachad tiodhlacan[p], mar bu chubhaidh do'n rìgh.

19 Agus an uair a chruinnicheadh na h-òighean an dara uair, an sin shuidh Mordecai ann an geata an rìgh[q].

20 Cha d'innis Ester *fathast* a luchd-dàimh, no a sluagh, mar a dh'àithn Mordecai dhi; oir rinn Ester iarrtus Mhordecai[s], mar a rinn i 'n uair a dh'àraicheadh i maille ris.

21 Anns na làithibh sin, an uair a bha Mordecai 'n a shuidhe ann an geata an rìgh, bha fearg air Bigtan agus Teres, dithis de chaillteanaich an rìgh, dhiubhsan a bha 'coimhead an doruis, agus

B.C. 515.

[a] caib. 6. 1, 2
[b] rann 20
[c] Gnà. 7. 17; Isa. 57. 9
[d] Air. 24. 7; 1 Sam. 15. 8, 33
[e] Gen. 41. 43
[f] Gen. 34. 19; Deut. 21. 14; Isa. 62. 4, 5
[g] Salm 15. 4
[h] Isa. 43. 1
[i] rann 2
[j] Dàn 6. 9; 8. 10; Gnio. 7. 10
[k] rann 2; caib. 5. 9
[l] Gen. 4. 5, 6; Dan. 3. 19
[m] Salm 83. 4; Tais. 12. 17
[n] caib. 1. 3
[o] caib. 9. 24
[p] Neh. 8. 12
[q] caib. 3. 2
[r] Esr. 4. 13; Gnio. 16. 20
[s] Eph. 6. 1-3

dh'iarr iad làmh a chur anns an rìgh Ahasuerus.

22 Agus fhuair Mordecai fios air an ni sin, agus dh'innis se e[a] do Ester a' bhan-righinn; agus dh'innis Ester e do'n rìgh ann an ainm Mhordecai.

23 Agus rannsaicheadh an ni, agus fhuaradh a mach e, agus chrochadh suas iad le 'chéile air crann: agus sgrìobhadh e ann an leabhar nan eachdraidh 'am fianuis an rìgh.

## CAIB. III.

1 *Dh'ardaich Ahasuerus Haman, agus thug a sheirbhisich uile urram da, ach Mordecai an t-Iudhach 'n a aonar:* 5 *air an aobhar sin dh'iarr Haman na h-Iudhaich gu léir a sgrios.*

AN déigh nan nithe sinn rinn an rìgh Ahasuerus Haman, mac Hamedata an Agagaich[d], '*n a dhuine* mòr, agus dh'àrdaich se e, agus chuir e 'àite-suidhe os ceann nan uachdaran uile a *bha* maille ris.

2 Agus chrom na seirbhisich uile[e] a *bha* ann an geata an rìgh iad féin, agus thug iad urram do Haman, oir dh'àithn an rìgh mar sin d'a thaobh; ach cha do chrom Mordecai e féin[g], agus cha d' thug e urram *dha*.

3 Agus thubhairt seirbhisich an rìgh, a *bha* ann an geata an rìgh, ri Mordecai, C'ar son a tha thu a' briseadh àithne an rìgh[i]?

4 Agus an uair a labhair iad ris la an déigh là, agus nach d'éisd e riu, an sin dh'innis iad *e* do Haman, a dh'fheuchainn an seasadh briathra Mhordecai; oir dh'innis e dhoibh gu-m *b*'Iudhach e.

5 Agus chunnaic Haman nach do chrom Mordecai e féin[k], agus nach d' thug e urram dha, agus bha Haman làn feirge[l].

6 Agus cha b'fhiù leis làmh a chur ann am Mordecai 'n a aonar, oir nochd iad da sluagh Mhordecai; uime sin dh'iarr Haman na h-Iudhaich uile[m] 'sgrios a *bha* ann an uile rìoghachd Ahasueruis, sluagh Mhordecai.

7 Anns a' cheud mhìos, (*is* e sin mios Nisain,) anns an dara bliadhna deug de rìgh Ahasuerus, thilgeadh Pur[o], is e *sin* an crannchur, an làthair Hamain, o là gu là, agus o mhìos gu mios, *gus* an dara *mìos* deug, *is* e sin mìos Adair.

8 Agus thubhairt Haman ri rìgh Ahasuerus, Tha sluagh àraidh ann air an sgaoileadh agus air an roinn am measg an t-sluaigh ann an uile mhòr-roinnibh do rìoghachd, agus *tha* laghan air leth aca seach gach sluagh[r], agus cha-n 'eil iad a' coimhead laghan an rìgh; uime sin cha-n '*eil* e air son leas an rìgh am fulang.

9 Ma's toil leis an rìgh, sgrìobhar gu-m bi iad air an sgrios, agus ìocaidh mise deich mìle tàlann airgid d'an làimh-san a ni an gnothuch, chum *a* thabhairt do ionmhasaibh an rìgh,

10 Agus thug an rìgh 'fhàinne bhàrr a

làimhe[a], agus thug se *e* do Haman, mac
Hamedata an Agagaich, nàmhaid nan
Iudhach.
11 Agus thubhairt an rìgh ri Haman,
*Tha*'n t-airgiod air a thabhairt duit, agus
an sluagh, a dheanamh riu mar *is* àill
leat.
12 Agus ghairmeadh sgrìobhaichean an
rìgh[b] air an treas là deug de'n cheud mhìos;
agus sgrìobhadh, a réir gach ni a dh'àithn
Haman, chum àrd-luchd-riaghlaidh an
rìgh, agus a chum nan uachdaran a *bha*
os ceann gach mòr-roinne, agus *a* chum
cheann-feadhna gach sluaigh, *chum* gach
mòr-roinne a réir an sgrìobhaidh, agus *a*
*chum* gach sluaigh a réir an cànain : ann
an ainm an rìgh Ahasueruis sgrìobhadh *e*[e]
agus sheulaicheadh *e* le fàinne an rìgh.
13 Agus chuireadh na litrichean le
làimh ghillean-ruith gu uile mhòr-roinn-
ibh an rìgh, a sgrios, a mharbhadh, agus
a chur as do na h-Iudhaich uile, eadar òg
agus shean, chloinn bhig agus mhnathan,
ann an aon là, air an treas *là* deug de'n
dara mìos deug, (*is* e sin mìos Adair,)
agus am fendail *a thogail* mar chreich.
14 *B*'e dùblachadh an sgrìobhaidh,
Gu-n tugtadh àithne seachad anns gach
mòr-roinn, air a foillseachadh do gach
sluagh, iad a bhi deas fa chomhair an là
sin.
15 Chaidh na gillean-ruith a mach, air
an greasadh le àithne an rìgh ; agus
thugadh an t-ordugh seachad ann an
Susan an lùchairt : agus shuidh an rìgh
agus Haman sìos a dh'òl ; ach bha'm
baile Susan fo amhluadh[j].

## CAIB. IV.

1 *Rinn Mordecai agus na h-Iudhaich bròn air son àithne an rìgh d'an taobh.* 4 *Thugadh fios do Ester air an ni so, agus chomhairlicheadh dhi eadar-ghuidhe a dheanamh air son nan Iudhach.* 15 *Ghairm i trasgadh.*

AN uair a dh'aithnich Mordecai gach
*ni* a rinneadh, reub e 'eudach[m], agus
chuir e sac-eudach air agus luaithre[n], agus
chaidh e mach gu meadhon a' bhaile, agus
ghlaodh e le glaodh àrd agus searbh[o].
2 Agus thàinig e eadhon fa chomhair
geata an rìgh : oir cha-n fheudadh neach
air bith dol a stigh do gheata an rìgh le
sac-eudach air.
3 Agus anns gach uile mhòr-roinn d'an
d'thàinig focal an rìgh agus 'ordugh, *bha*
bròn mòr am measg nan Iudhach[q], agus
trasgadh, agus gul, agus caoidh ; agus
luidh mòran ann an sac-eudach agus 'an
luaithre.
4 Agus thàinig maighdeanan Esteir
agus a caillteanaich, agus dh'innis iad sin
di. Agus bha a' bhan-righinn ro dhoilgh-
easach, agus chuir i eudach gu bhi air a
chur air Mordecai, agus gu-n tugtadh
'eudach-saic dheth : ach cha ghabhadh
esan e[s].
5 An sin ghoir Ester air Hatach, *aon* de

B.C. 510.

[a] caib. 8. 2, 8 Gen. 41. 42
[b] caib. 8. 9, &c.
[c] caib. 3. 9
[d] caib. 3. 14, 15
[e] 1 Ri. 21. 8
[f] Neh. 2. 4 Gnà. 21. 1
[g] caib. 5. 1
[h] Dan. 2. 9
[i] caib. 5. 2 8. 4
[j] Gnà. 29. 2
[k] Gnà. 24. 11, 12
[l] Air. 23. 23 1 Sam. 12. 22 Isa. 54. 17
[m] 2 Sam. 1. 11 Iob 1. 20
[n] Ios. 7. 6 Ese. 27. 30 Ion. 3. 6
[o] Gen. 27. 34
[p] Ion. 3. 4-9
[q] Isa. 22. 4, 5 37. 1-3
[r] Gen. 43. 14
[s] Salm 77. 2

chaillteanaich an rìgh, d'an d'orduich e
feitheamh oirre, agus thug i àithne dha
gu Mordecai, gu-m faigheadh e fios ciod
e so, agus c'ar son so.
6 Agus chaidh Hatach a mach a
dh'ionnsuidh Mhordecai, gu sràid a'
bhaile, a *bha* fa chomhair geata an
rìgh.
7 Agus dh'innis Mordecai dha gach *ni*
a thachair dha, agus an t-suim airgid a
gheall Haman a thomhas a stigh do ion-
mhasaibh an rìgh air son nan Iudhach[c],
chum an sgrios.
8 Agus thug e dha dùblachadh sgrìobh-
aidh an orduigh[d], a thugadh ann an Susan
gus an sgrios, chum 'fheuchainn do Ester,
agus a chur an céill di, agus a dh'àith-
neadh dhi gu-n rachadh i stigh a dh'ionn-
suidh an rìgh, a dh'asluchadh air[f], agus a
ghuidheadh air as leth a sluaigh.
9 Agus thàinig Hatach, agus dh'innis e
do Ester briathra Mhordecai.
10 Agus labhair Ester ri Hatach, agus
thug i àithne dha gu Mordecai :
11 Tha fios aig seirbhisich an rìgh uile,
agus aig sluagh mhòr-roinnean an rìgh,
ge b'e air bith fear no bean a théid a
steach a dh'ionnsuidh an rìgh do'n chùirt
a's faide a stigh[g], air nach goirear, *gu bheil*
aon lagh aige a chur gu bàs[h], ach a mhàin
esan d'an sìn an rìgh a mach a shlat-òir
rìoghail[i], a chum gu-m bi e beò ; ach cha
do ghoireadh ormsa teachd a steach a
dh'ionnsuidh an rìgh na deich latha fichead
so.
12 Agus dh'innis iad do Mhordecai
briathran Esteir.
13 Agus dh'àithn Mordecai freagradh
a thoirt do Ester, Na smuainich agad
féin[k] gu-n téid thu as ann an tigh an rìgh
na's mò na na h-Iudhaich uile :
14 Oir ma bhitheas tusa gu tur a'd'
thosd 's an àm so[l], thig lasachadh agus
saorsa do na h-Iudhaich o àit eile ; ach
sgriosar thusa agus tigh d'athar : agus cò
aig am bheil fios nach ann air son a'
leithid so a dh'àm a thàinig thu do'n
rìoghachd ?
15 An sin dh'iarr Ester *am* freagradh *so*
a thoirt do Mhordecai :
16 Falbh, cruinnich r'a chéile na h-Iudh-
aich uile a gheibhear ann an Susan, agus
traisgibh air mo shon-sa[p], agus na h-ith-
ibh agus na h-òlaibh ré thri làithean, a
là no dh'oidhche : traisgidh mise agus mo
mhaighdeanan air an dòigh cheudna ;
agus an sin théid mi a stigh a dh'ionn-
suidh an rìgh, ni nach 'eil a réir an lagha ;
agus mar sin ma bhàsaicheas mi, bàsaich-
eam[r].
17 Agus dh'imich Mordecai, agus rinn
e a réir gach *ni* a dh'àithn Ester dha.

## CAIB. V.

1 *Fhuair Ester deadh-ghean 'an sealladh an rìgh.* 4 *Thug i cuireadh do'n rìgh agus do Haman a dh'ionnsuidh cuirme.* 9 *Bha Haman*

*lan feirge an aghaidh Mhordecai. 14 Le comhairle a mhnatha agus a chairdean rinn e croich air a shon.*

ANIS air an treas là[a] chuir Ester oirre a [culaidh] rìoghail, agus sheas i anns a' chùirt a b'fhaide steach[c] de thigh an rìgh, fa chomhair tighe an rìgh: agus bha'*n* rìgh 'n a shuidhe air a rìgh-chaithir anns an tigh rìoghail, fa chomhair geata an tighe.

2 Agus an uair a chunnaic an rìgh Ester a' bhan-righinn 'n a seasamh anns a' chùirt, fhuair i deadh-ghean 'n a shealladh[f]: agus shìn an rìgh a mach gu Ester an t-slat-òir rìoghail[g] a *bha* 'n a làimh; agus thàinig Ester am fagus, agus bhean i ri bàrr na slaite.

3 An sin thubhairt an rìgh rithe, Ciod is àill leat, a bhan-righinn Ester? agus ciod e d'iarrtus? gu ruig leth na rìoghachd bheirear dhuit e[i].

4 Agus fhreagair Ester, Ma'*s* maith leis an rìgh, thigeadh an rìgh agus Haman an diugh a dh'ionnsuidh na cuirme a dheasaich mi dha.

5 Agus thubhairt an rìgh, Greasaibh Haman a dheanamh mar a thubhairt Ester. Agus thàinig an rìgh agus Haman a dh'ionnsuidh na cuirme a dheasaich Ester.

6 Agus thubhairt an rìgh ri Ester aig cuirm an fhìona, Ciod i d'athchuinge[k]? agus bheirear dhuit i: agus ciod e d'iarrtus? agus gu ruig leth na rìoghachd nithear e[l].

7 Agus fhreagair Ester, agus thubhairt i, Is i m'athchuinge agus m'iarrtus;

8 Ma fhuair mi deadh-ghean ann an sealladh an rìgh, agus ma's maith leis an rìgh m'athchuinge a dheònachadh, agus m'iarrtus a dheanamh, thigeadh an rìgh agus Haman a dh'ionnsuidh na cuirme a dheasaicheas mi dhoibh, agus am màireach ni mi a réir focail an rìgh.

9 Agus chaidh Haman a mach air an là sin aoibhneach agus subhach 'n a chridhe: ach an uair a chunnaic Haman Mordecai ann an geata an rìgh, agus nach d'éirich e[n], agus nach do charuich e air a shon, bha e làn feirge an aghaidh Mhordecai.

10 Gidheadh chum Haman air féin[o], agus chaidh e dhachaidh; agus chuir e *fios* uaith, agus thug e air a chairdibh teachd d'a ionnsuidh, agus air Seres a mhnaoi.

11 Agus chuir Haman an céill doibh mòralachd a bheartais, agus lìonmhoireachd a mhac[q], agus gach *ni* leis an d' rinn an rìgh mòr e, agus mar a dh'àrdaich se e[r] os ceann nan uachdaran, agus sheirbhiseach an rìgh.

12 Thubhairt Haman mar an ceudna, Os bàrr, cha d' thug Ester a' bhan-righinn duine air bith a stigh maille ris an rìgh a dh'ionnsuidh na cuirme a dheasaich i, ach mi féin; agus mar an ceudna am

B.C. 510.

[a] caib. 4. 16
[b] 1 Ri. 21. 4
Iob 15. 20
[c] caib. 4. 11
6. 4
[d] caib. 7. 9
[e] caib. 6. 4
[f] Neh. 1. 11
2. 4, &c.
Gnà. 21. 1
[g] caib. 8. 4
[h] Salm 37. 14, 32
[i] rann 6
Marc. 6. 23
[j] caib. 2. 23
[k] caib. 7. 2
9. 12
[l] rann 3
[m] Ecl. 9. 15
[n] caib. 3. 5
Dan. 3. 16-19
Mat. 2. 16
[o] 2 Sam. 13. 22
[p] Gnà. 18. 12
[q] caib. 9. 12, 13
[r] caib. 3. 1
[s] Gen. 41. 43
1 Ri. 1. 33, 34

màireach, tha mi air mo chuireadh leatha maille ris an rìgh.

13 Gidheadh cha dean so uile a' bheag de mhaith dhomh[b], am feadh a chi mi Mordecai an t-Iudhach 'n a shuidhe ann an geata an rìgh.

14 Agus thubhairt Seres a bhean ris, agus a chairdean uile, Deanar croich[d] leth-cheud làmh-choille air àirde, agus anns a' mhaduinn labhair ris an rìgh[e] gu-n crochar Mordecai oirre; agus gabh a steach maille ris an rìgh dh'ionnsuidh na cuirme gu subhach. Agus thaitinn an ni ri Haman, agus thug e fainear a' chroich a bhi air a deanamh[h].

## CAIB. VI.

*1 Smuainich Ahasuerus air urram a chur air Mordecai a chionn gu-n d'innis e air Bigtana agus air Teres: 10 shònraicheadh Haman gu so a dheanamh. 13 Roimh-innis a chairdean do Haman gu-n tuiteadh e roimh Mhordecai.*

AIR an oidhche sin theich codal an rìgh uaith; agus dh'iarr e leabhar-cuimhne nan eachdraidh lathail[j] a bhi air a thabhairt d'a ionnsuidh; agus leughadh iad 'am fianuis an rìgh.

2 Agus fhuaradh sgrìobhta, gu-n d'innis Mordecai air Bigtana agus air Teres, dithis de chaillteanaich an rìgh, dhiubhsan a bha 'coimhead an doruis, a dh'iarr làmh a chur ann an rìgh Ahasuerus.

3 Agus thubhairt an rìgh, Ciod an t-urram agus an inbhe a thugadh do Mhordecai air son so? Agus thubhairt òglaich an rìgh a fhritheil dha, Cha d' rinneadh ni air bith air a shon[m].

4 Agus thubhairt an rìgh, Cò *tha* 's a' chùirt? (a nis bha Haman air teachd do 'n chùirt a b'fhaide a mach de thigh an rìgh, a labhairt ris an rìgh, gu-m bitheadh Mordecai air a chrochadh air a' chroich a dheasaich e dha;)

5 Agus thubhairt òglaich an rìgh ris, Feuch, tha Haman 'n a sheasamh anns a' chùirt. Agus thubhairt an rìgh, Thigeadh e stigh.

6 Agus thàinig Haman a stigh; agus thubhairt an rìgh ris, Ciod a nithear do an duine air an toil leis an rìgh urram a chur? (A nis thubhairt Haman 'n a chridhe[p], Cò air an toil leis an rìgh urram a chur na's mò na orm féin?)

7 Agus fhreagair Haman an rìgh, Air son an duine air an toil leis an rìgh urram a chur,

8 Thugar a làthair a' chulaidh rìoghail a chuireas an rìgh air, agus an t-each air am marcaich an rìgh, agus an crùn rìoghail a chuirear air a cheann:

9 Agus thugar a' chulaidh agus an t-each do làimh aoin de uachdarain ro urramach an rìgh, agus sgeadaicheadh iad an duine air an toil leis an rìgh urram a chur, agus thugadh iad air marcachd air an each air sràid a' bhaile mhòir, agus gairmeadh iad roimhe[s], Mar so nithear

do'n duine air an toil leis an rìgh urram a chur.

10 Agus thubhairt an rìgh ri Haman, Greas ort, gabh a' chulaidh agus an t-each mar a thubhairt thu, agus dean mar sin do Mhordecai an t-Iudhach, a tha 'n a shuidhe ann an geata an rìgh: na dearmaid ni air bith de na thubhairt thu.

11 An sin ghabh Haman a' chulaidh agus an t-each, agus sgeadaich e Mordecai, agus thug e air marcachd air an each air sràid a' bhaile mhòir, agus ghairm e roimhe, Mar so nithear do'n duine air an toil leis an rìgh urram a chur.

12 Agus phill Mordecai gu geata an rìgh: ach ghreas Haman d'a thigh féin ri bròn[c], agus a cheann còmhdaichte[d].

13 Agus dh'innis Haman do Sheres a bhean, agus d'a chairdibh uile gach *ni* a thachair dha. Agus thubhairt a dhaoine glice agus Seres a bhean ris, Ma'*s* ann de shliochd nan Iudhach Mordecai[f], roimh an do thòisich thu air tuiteam, cha bhuadhaich thu 'n a aghaidh, ach gun teagamh tuitidh tu roimhe[h].

14 An uair a bha iad fathast a' labhairt ris, thàinig caillteanaich an rìgh, agus rinn iad deifir gu Haman a thabhairt a dh'ionnsuidh na cuirme a dheasaich Ester[i].

## CAIB. VII.

1 *Aig 'a chuirm dh'iarr Ester air an rìgh gu-n tearnadh e i féin agus a sluagh o ais-innleachd Hamain.* 7 *Bha fearg air an rìgh ri Haman, agus dh'orduich e a chur gu bàs.*

AGUS thàinig an rìgh agus Haman chum na cuirme maille ri Ester a' bhan-righinn.

2 Agus thubhairt an rìgh ri Ester mar an ceudna air an dara là aig cuirm an fhìona, Ciod i d'athchuinge, a bhan-righinn Ester? agus bheirear dhuit i: agus ciod e d'iarrtus? agus gu ruig leth na rìoghachd nithear e.

3 Agus fhreagair Ester a' bhan-righinn, agus thubhairt i, Ma fhuair mi deadh-ghean a'd' shùilibh, a rìgh, agus ma'*s* maith leis an rìgh, thugar dhomh m'anam air m'athchuinge, agus mo shluagh air m'iarrtus:

4 Oir reiceadh sinn[o], mise agus mo shluagh, gu bhi air ar ditheachadh, air ar marbhadh, agus air ar léir-sgrios: ach nam b'ann mar thràillibh agus mar bhan-tràillibh a reiceadh sinn, bhithinn a'm' thosd, ged nach b'urrainn an nàmhaid call an rìgh a dheanamh suas.

5 Agus fhreagair rìgh Ahasuerus, agus thubhairt e ri Ester a' bhan-righinn, Cò e so? agus c'àit am bheil esan, aig an robh a dhànadas 'n a chridhe deanamh mar sin?

6 Agus thubhairt Ester, Is e'n t-eascaraid agus an nàmhaid Haman an droch dhuine so. Agus bha eagal air Haman an làthair an rìgh[q] agus na ban-righinn.

B.C. 510.

[a] Iob 9. 24
[b] caib. 1. 10
[c] 2 Each. 26. 20
[d] 2 Sam. 15. 30
Ier. 14. 3, 4
[e] caib. 5. 14
Salm 7. 15, 16
35. 8
141. 10
Gnà. 11. 5, 6
[f] Iob 15. 24
[g] Dan. 6. 24
Salm 37. 35, 36
[h] Gnà. 28. 18
Hos. 14. 9
[i] caib. 5. 8
[j] Gnà. 13. 22
[k] caib. 2. 7
[l] caib. 3. 10
[m] Salm 37. 34
Dan. 2. 48
[n] caib. 4. 11
5. 2
[o] caib. 3. 9
4. 7
[p] caib. 7. 4
Neh. 2. 3
[q] Gnà. 16. 14
[r] rann 1

7 Agus dh'éirich an rìgh 'n a fheirg o chuirm an fhìona *agus chaidh e* do lios na lùchairt; agus sheas Haman gu 'anam a ghuidhe o Ester a' bhan-righinn; oir chunnaic e gu-n do shònraicheadh olc 'n a aghaidh leis an rìgh.

8 Agus phill an rìgh o lios na lùchairt gu tigh cuirm an fhìona; agus *bha* Haman air tuiteam air an leabaidh air *an robh* Ester, Agus thubhairt an rìgh, An éignich e a' bhan-righinn mar an ceudna a'm' làthair ann am thigh? An uair a chaidh am focal á beul an rìgh, chòmhdaich iad aghaidh Hamain[a].

9 Agus thubhairt Harbonah[b], aon de na caillteanaich, an làthair an rìgh, Feuch, *tha* mar an ceudna a' chroich[e] a rinn Haman do Mhordecai, a labhair maith air son an rìgh, 'n a seasamh ann an tigh Hamain, leth-cheud làmh-choille air àirde. Agus thubhairt an rìgh, Crochaibh e oirre.

10 Agus chroch iad Haman air a' chroich a dheasaich e do Mhordecai[g]. Agus thraogh fearg an rìgh.

## CAIB. VIII.

1 *Dh'àrdaich Ahasuerus Mordecai os ceann tighe Hamain.* 3 *Thugadh comas do Ester na litrichean a sgrìobh Haman an aghaidh nan Iudhach a ghairm air an ais.* 15 *Inbhe Mhordecai.*

AIR an là sin thug an rìgh Ahasuerus tigh Hamain, eascaraid nan Iudhach, do Ester a' bhan-righinn[j]; agus thàinig Mordecai an làthair an rìgh: oir dh'innis Ester ciod a b'e a dhàimh dhi[k]:

2 Agus thug an rìgh dheth 'fhàinne[l] a thug e o Haman, agus thug se e do Mhordecai. Agus chuir Ester Mordecai os ceann tighe Hamain[m].

3 Agus labhair Ester a rìs an làthair an rìgh, agus thuit i sìos aig a chosaibh, agus ghuil i, agus ghuidh i air gu-n cuireadh e air falbh olc Hamain an Agagaich, agus 'ais-innleachd a dhealbh e an aghaidh nan Iudhach.

4 Agus shìn an rìgh a mach an t-slat-òir rìoghail[n] gu Ester. Agus dh'éirich Ester, agus sheas i an làthair an rìgh,

5 Agus thubhairt i, Ma'*s* maith leis an rìgh, agus ma fhuair mise deadh-ghean 'n a làthair, agus ma *tha* an ni ceart 'am fianuis an rìgh, agus ma *tha* mi taitneach 'n a shùilibh, sgrìobhar a ghairm air an ais nan litrichean a dhealbhadh le Haman mac Hamedata an Agagaich, a sgrìobh e chum na h-Iudhaich a *tha* ann an uile mhòr-roinnibh an rìgh a sgrios:

6 Oir cionnus is urrainn mi amharc[p] air an olc a thig air mo shluagh? agus cionnus is urrainn mi amharc air sgrios mo luchd-dàimh?

7 An sin thubhairt an rìgh Ahasuerus ri Ester a' bhan-righinn, agus ri Mordecai an t-Iudhach, Feuch, tigh Hamain thug mi do Ester[r], agus esan chroch iad

air a' chroich, a chionn gu-n do chuir e a
làmh anns na h-Iudhaich.
8 Sgrìobhaibh-se mar an ceudna air
son nan Iudhach, mar is maith leibh, ann
an ainm an rìgh, agus seulaichibh le
fàinne an rìgh : oir an sgrìobhadh a
sgrìobhar ann an ainm an rìgh, agus a
sheulaichear le fàinne an rìgh, cha-n
fheudar a chur air ais[b].
9 Uime sin ghairmeadh sgrìobhaichean
an rìgh[d] air an àm sin anns an treas mìos,
(*is* e sin mìos Shibhain,) air an treas *là*
fichead dheth ; agus sgrìobhadh, a réir
gach *ni* a dh'àithn Mordecai, chum nan
Iudhach, agus a chum an àrd-luchd-riagh-
laidh, agus nan ceannard agus uachdaran
nam mòr-roinn a *tha* o India[e] gu Etiopia,
ceud, fichead agus seachd mòr-roinn *chum*
gach mòr-roinne a réir an sgrìobhaidh,
agus *a chum* gach sluaigh a réir an càn-
ain, agus a chum nan Iudhach a réir an
sgrìobhaidh, agus a réir an cànain.
10 Agus sgrìobh e ann an ainm an rìgh
Ahasueruis[i], agus sheulaich e le fàinne
an rìgh, agus chuir e litrichean le làimh
theachdairean air eachaibh, a' marcachd
air eachaibh luatha, agus air muileidibh,
sliochd nan capull ;
11 Anns an d'thug an rìgh cead do na
h-Iudhaich, a *bha* anns gach baile, cruinn-
eachadh 'an ceann a chéile, agus seasamh
air son an anama, a sgrios[k], a mharbhadh,
agus a chur as do uile neart sluaigh agus
mòr-roinne a thigeadh 'n an aghaidh,
*araon an* clann bheag agus *am* mnathan,
agus an creach a thogail,
12 Air aon là ann an uile mhòr-roinn-
ibh an rìgh Ahasueruis, air an treas *là*
deug[m] de'n dara mìos deug, (*is* e sin mìos
Adair.)
13 *B*'e dùblachadh an sgrìobhaidh,
Gu-n tugtadh àithne seachad anns gach
mòr-roinn, air a foillseachadh do gach
sluagh, gu-m bitheadh na h-Iudhaich
deas air an la sin gu'n dìoladh féin air an
naimhdibh.
14 Chaidh na teachdairean a mach, a'
marcachd air eachaibh luatha, [agus] air
muileidibh, le cabhaig, agus iad air an
greasad le àithne an rìgh : agus thugadh
an t-ordugh seachad ann an Susan an
lùchairt.
15 Agus chaidh Mordecai mach á làth-
air an rìgh ann an eudach rìoghail de
ghorm agus de gheal, agus le crùn mòr
òir, agus le trusgan a dh'anart grinn agus
a chorcur : agus rinn baile Shusain gaird-
eachas, agus bha e aoibhinn.
16 Aig na h-Iudhaich bha solus[p], agus
aoibhneas, agus gairdeachas, agus urram.
17 Agus anns gach mòr-roinn, agus
anns gach baile, ge b'e àite d'an d'thàinig
àithne an rìgh agus 'ordugh, bha aoibh-
neas agus gairdeachas aig na h-Iudhaich,
cuirm, agus là maith[q]. Agus dh'fhàs
mòran de shluagh na tìre 'n an Iudhaich ;
oir thuit eagal nan Iudhach orra[r].

B.C. 510.

[a] caib. 8. 12
[b] caib. 1. 19
Dan. 6. 8, 12, 15
[c] caib. 3. 13
[d] caib. 3. 12
[e] caib. 1. 1
[f] rann 16
caib. 8. 11
[g] Salm 71. 13, 24
[h] caib. 8. 17
Gen. 35. 5
[i] 1 Ri. 21. 8
[j] Salm 18. 43
[k] Salm 37. 14, 15
68. 23
137. 8
149. 6-9
Ese. 39. 10
[l] 2 Sam. 3. 1
1 Each. 11. 9
Gnà. 4. 18
[m] caib. 3. 13, &c.
9. 1
[n] caib. 5. 11
Iob 18. 19
27. 13-15
Salm 21. 10
[o] caib. 8. 11
[p] Salm 18. 28
30. 5-11
97. 11
Gnà. 11. 10
Isa. 30. 29
[q] caib. 9. 19, 22
[r] caib. 9. 2
Ecs. 15. 16
Deut. 2. 25
11. 25

## CAIB. IX.

1 *Le còmhnadh nan uachdaran mharbh na h-Iudhaich an naimhdean, agus chroch iad mic Hamain.* 20 *Shuidhich Mordecai an ceathramh agus an cùigeamh là deug de mhìos Adair gu bhi 'n an làithibh-féille do na h-Iudhaich.*

ANIS anns an dara mìos deug[a], (*is* e
sin mìos Adair,) air an treas là deug
de'n *mhìos*, air an robh àithne an rìgh[c]
agus 'ordugh gu bhi air an coimhlionadh,
air an là anns an robh dùil aig naimhdibh
nan Iudhach cumhachd fhaghail os an
ceann, (ged thachair, air a' chaochladh,
gu-n robh aig na h-Iudhaich cumhachd
os an ceann-san a dh'fhuathaich iad,)
2 Chruinnich na h-Iudhaich iad féin 'an
ceann a chéile[f] 'n am bailtibh, ann an
uile mhòr-roinnibh an rìgh Ahasueruis,
gu làmh a chur annta-san[g] a dh'iarr an
cron ; agus cha b'urrainn duine air bith
seasamh 'n an aghaidh, oir thuit an eagal
air gach uile shluagh[h].
3 Agus thug uile uachdarain nam mòr-
roinn agus an t-àrd-luchd-riaghlaidh,
agus na ceannardan, agus iadsan a rinn
gnothuichean an rìgh, urram do na
h-Iudhaich ; oir thuit eagal Mhordecai
orra :
4 Oir bha Mordecai mòr ann an tigh
an rìgh[j], agus chaidh 'iomradh a mach
air feadh nam mòr-roinn uile ; oir dh'fhàs
an duine so Mordecai na bu mhò agus na
bu mhò[l].
5 Agus bhuail na h-Iudhaich an
naimhdean uile le buille a' chlaidheimh,
agus àir, agus sgrios ; agus rinn iad mar
bu mhiann leo orrasan a dh'fhuathaich
iad.
6 Agus ann an Susan an lùchairt
mharbh na h-Iudhaich, agus sgrios iad
cùig ceud fear.
7 Agus Parsandata, agus Dalphon, agus
Aspata,
8 Agus Porata, agus Adalia, agus
Aridata,
9 Agus Parmasta, agus Arisai, agus
Aridai, agus Bhaiesata,
10 Deich mic[n] Hamain mhic Hamedata,
nàmhaid nan Iudhach, mharbh iad : ach
air a' chreich cha do chuir iad an làmh[o].
11 Air an là sin thugadh àireamh na
muinntir a mharbhadh ann an Susan an
lùchairt an làthair an rìgh.
12 Agus thubhairt an rìgh ri Ester a'
bhan-righinn, Mharbh na h-Iudhaich
agus sgrios iad cùig ceud fear ann an
Susan an lùchairt, agus deich mic
Hamain : agus anns a' chuid eile de
mhòr-roinnibh an rìgh ciod a rinn iad ?
ach ciod i d'athchuinge ? agus bheirear
dhuit i : agus ciod e d'iarrtus os bàrr ?
agus nithear e.
13 Agus thubhairt Ester, Ma's maith
leis an rìgh, thugar comas do na h-Iudh-
aich a *tha* ann an Susan, deanamh mar
an ceudna am màireach a réir orduigh

an là 'n diugh, agus crochar deich mic Hamain air a' chroich[a].

14 Agus dh'àithn an rìgh a dheanamh mar sin; agus thugadh an t-ordugh ann an Susan; agus chroch iad deich mic Hamain.

15 Agus chruinnich na h-Iudhaich a *bha* ann an Susan 'an ceann a chéile[d] mar an ceudna air a' cheathramh là deug de mhìos Adair, agus mharbh iad ann an Susan tri cheud fear; ach air a' chreich cha do chuir iad an làmh[f].

16 Agus chruinnich a' chuid eile de na h-Iudhaich a *bha* ann am mòr-roinnibh an rìgh 'an ceann a chéile, agus sheas iad air son an anama, agus bha fois aca o'n naimhdibh, agus mharbh iad d'an eascairdibh cùig-deug agus tri fichead mìle; ach air a' chreich cha do chuir iad an làmh.

17 Air an treas là deug de mhìos Adair *rinn iad mar so*; agus bha fois aca air a' cheathramh là deug de'n *mhìos* cheudna, agus rinn iad e 'n a là cuirme agus aoibhneis.

18 Ach chruinnich na h-Iudhaich a *bha* ann an Susan iad féin 'an ceann a chéile air an treas *là* deug, agus air a' cheathramh *là* deug de'n *mhìos*; agus bha fois aca air a' chùigeamh là deug de'n *mhìos* cheudna, agus rinn iad e 'n a là cuirme agus aoibhneis.

19 Uime sin rinn Iudhaich nam bailte beaga, a bha 'n an còmhnuidh ann am bailtibh nam mòr-roinn, an ceathramh là deug de mhìos Adair '*n a là* aoibhneis[i], agus cuirme, agus 'n a là maith, agus a chur chuibhrionn a chum a chéile[j].

20 Agus sgrìobh Mordecai na nithe so, agus chuir e litrichean chum nan Iudhach uile a *bha* ann an uile mhòr-roinnibh an rìgh Ahasueruis, am fad 's am fagus;

21 Chum a shuidheachadh 'n am measg, gu-n cumadh iad an ceathramh là deug de mhìos Adair, agus an cùigeamh là deug dheth gach bliadhna,

22 A réir nan làithean anns an d'fhuair na h-Iudhaich fois o'n naimhdibh, agus a' mhìos a dh'iompaicheadh dhoibh o thùirse gu aoibhneas, agus o bhròn gu àm maith; gu-n deanadh siad iad 'n an làithibh cuirme, agus aoibhneis, agus a chur chuibhrionn chum a chéile, agus thiodhlacan a chum nam bochd.

23 Agus ghabh na h-Iudhaich os làimh deanamh mar a thòisich iad, agus mar a sgrìobh Mordecai d'an ionnsuidh;

24 A chionn gu-n do smuainich Haman, mac Hamedata an Agagaich, nàmhaid nan Iudhach uile, an aghaidh nan Iudhach chum an sgrios[o], agus gu-n do thilg e Pur, (*is* e sin, crannchur,) chum an ditheachadh agus an sgrios.

B.C. 509.

[a] Deut.21.23 2 Sam. 21. 6, 9 Gal. 3. 13
[b] caib.8.3,11
[c] Salm 7. 16
[d] rann. 2, 13
[1] 's e sin, *crann-chur.*
[e] rann 20
[f] rann 10
[g] caib. 8. 17 Isa. 56. 3, 6 Sech. 2. 11
[h] rann 20 caib. 8. 10
[i] caib. 8. 17 Deut. 16. 11, 14
[j] rann 22 Neh. 8. 10-12
[k] caib.4.3,16
[l] Luc. 2. 1
[m] Gen. 10. 5 Salm 72. 10 Isa. 24. 15
[n] Gen. 21. 40 Dan. 5. 16, 29
[o] caib. 3. 6, 7
[p] Ròm.14.18
[q] Neh. 2. 10 Salm 122. 6-9 Ròm. 10. 1

25 Ach an uair a thàinig [Ester] an làthair an rìgh, dh'orduich e le litir[b], gu-m pilleadh 'ais-innleachd dhona a dhealbh e an aghaidh nan Iudhach air a cheann féin[c], agus gu-m bitheadh esan agus a mhic air an crochadh air a' chroich.

26 Uime sin thug iad Purim mar ainm air na làithean sin, a réir ainme Phuir[1]: Air an aobhar sin, air son uile bhriathar na litreach sin[e], agus na chunnaic iad a thaobh an ni so, agus na thachair dhoibh,

27 Shuidhich na h-Iudhaich, agus ghabh iad orra féin, agus air an sliochd, agus orra-san uile a leanadh riu[g], air chor as nach rachtadh thairis air, gu-n cumadh iad an dà là sin a réir an sgrìobhaidh, agus a réir an àm, anns gach bliadhna:

28 Agus *gu-m bitheadh* na làithean sin air an cuimhneachadh, agus air an cumail air feadh gach àil, gach teaghlaich, gach mòr-roinne, agus gach baile; agus nach leigteadh sìos làithean sin Phurim am measg nan Iudhach, agus nach rachadh as d'an cuimhne o'n sliochd.

29 Agus sgrìobh a' bhan-righinn Ester nighean Abihail, agus Mordecai an t-Iudhach, leis an uile ùghdarras, a dhaingneachadh dara litreach so Phurim[h].

30 Agus chuir e litrichean chum nan Iudhach uile, chum a' cheud agus nan seachd mòr-roinn fhichead de rìoghachd Ahasueruis, le briathraibh sìth agus fìrinn,

31 A dhaingneachadh làithean sin Phurim 'n an amannaibh, mar a shuidhich Mordecai an t-Iudhach agus Ester a' bhan-righinn d'an taobh, agus mar a dh'orduich iad air an son féin, agus air son an sliochd nithe nan trasgadh agus an éighich[k].

32 Agus dhaingnich ordugh Esteir nithe Phurim sin; agus sgrìobhadh e ann an leabhar.

## CAIB. X.

1 *Mòrachd agus cumhachd Ahasueruis.* 3 *Dh' iarr Mordecai maith d'a shluagh.*

AGUS chuir an rìgh Ahasuerus cìs[l] air an tìr, agus *air* eileanaibh na mara[m].

2 Agus uile ghniomharan a thréine agus a chumhachd, agus foillseachadh mòrachd Mhordecai chum an d'àrdaich an rìgh e, nach '*eil* iad sgrìobhta ann an leabhar eachdraidh rìghrean Mhedia agus Phersia?

3 Oir *b'e* Mordecai an t-Iudhach a b'fhaigse do rìgh Ahasuerus[n]; agus *bha* e mòr am measg nan Iudhach, agus taitneach[p] do mhòr-chuideachd a bhràithrean, ag iarraidh maith d'a shluagh[q], agus a' labhairt sìth r'a shliochd uile.

# LEABHAR IOB.

## CAIB. I.

1 *Ionracas, teaghlach, agus maoin Iob.* 6 *Rinn Satan casaid bhréige 'n a aghaidh.* 13 *Dh'innseadh do Iob gu-n d'thugadh a mhaoin air falbh, agus gu-n d'fhuair a chlann bàs.* 20 *'N a theanntachd bheannaich e Dia.*

BHA duine ann an tìr Uis[b] d'am *b'*ainm Iob[c]; agus bha an duine sin coimhlionta agus dìreach, agus *'n a neach* air an robh eagal Dhé[d], agus a sheachainn olc.

2 Agus rugadh dha seachd mic, agus tri nigheanan.

3 Agus b'i a mhaoin seachd mìle caora, agus tri mìle càmhal, agus cùig ceud cuing dhamh, agus cùig ceud asal bhoirionn, agus teaghlach ro mhòr: agus bha an duine sin mòr os ceann uile dhaoine[1] na h-àirde 'n ear.

4 Agus chaidh a mhic agus rinn iad cuirm aig an tigh, gach fear air a là féin; agus chuir iad *fios*, agus thug iad cuireadh d'an tri peathraichibh a dh'itheadh agus a dh'òl maille riu.

5 Agus an uair a chaidh làithean na cuirme mu'n cuairt, chuir Iob *fios orra*, agus naomhaich e iad; agus dh'éirich e moch 's a' mhaduinn, agus dh'ìobair e ìobairt-loisgte *a réir* an àireimh uile: oir thubhairt Iob, Theagamh gu-n do pheacaich mo mhic, agus gu-n do mhallaich iad Dia 'n an cridhe[e]. Mar so rinn Iob gach là.

6 A nis bha là[f] air an d' thàinig mic Dhé gu seasamh an làthair an Tighearn'[g]; agus thàinig mar an ceudna Satan[2] 'n am measg.

7 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan, Cia as a thàinig thu? Agus fhreagair Satan an Tighearn', agus thubhairt e, O imeachd mu'n cuairt air an talamh[i], agus o shiubhal sìos agus suas air.

8 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan, An d'thug thu fainear m'òglach Iob, nach *'eil* neach ann cosmhuil ris air an talamh, duine coimhlionta agus dìreach, air am bheil eagal Dhé, agus a' seachnadh uilc?

9 Agus fhreagair Satan an Tighearn', agus thubhairt e, An ann a nasgaidh *a tha* eagal Dhé air Iob?

10 Nach do chuir thu gàradh mu'n cuairt air féin[o], agus mu'n cuairt air a thigh, agus mu'n cuairt air gach *ni* a *tha* aige air gach taobh? Obair a làmh bheannaich thu, agus dh'fhàs a mhaoin mòr 's an tìr:

11 Ach cuir a nis a mach do làmh, agus bean ris gach *ni* a *tha* aige[q], agus as an eudan mallaichidh e thu[r].

12 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan, Feuch, *tha* gach *ni* a tha aige a'd' làimh-sa: a mhàin air féin na cuir do làmh. Agus chaidh Satan a mach o làthair an Tighearn'.

13 Agus bha là[a] air *an robh* a mhic agus a nigheanan ag itheadh, agus ag òl fìona ann an tigh am bràthar a bu shine:

14 Agus thàinig teachdaire gu Iob, agus thubhairt e, Bha na dàimh ag ar, agus na h-asail ag ionaltradh làimh riu;

15 Agus leum na Sabéanaich *orra*, agus thug iad leo iad, agus mharbh iad na h-òglaich le faobhar a' chlaidheimh; agus thàinig mise a'm' aonar as a dh'innseadh dhuit.

16 An uair a bha e fathast a' labhairt, thàinig mar an ceudna *fear* eile, agus thubhairt e, Thuit teine Dhé o na nèamhan, agus loisg e na caoraich, agus na h-òglaich, agus chuir e as doibh; agus thàinig mise a'm' aonar as a dh'innseadh dhuit.

17 An uair a bha e fathast a' labhairt, thàinig mar an ceudna fear eile, agus thubhairt e, Rinn na Caldéanaich suas tri buidhnean, agus thug iad ionnsuidh air na càmhalaibh, agus thug iad leo iad, agus mharbh iad na h-òglaich le faobhar a' chlaidheimh; agus thàinig mise a'm' aonar a dh'innseadh dhuit.

18 An uair a bha e fathast a' labhairt, thàinig mar an ceudna *fear* eile, agus thubhairt e, *Bha* do mhic agus do nigheanan ag itheadh, agus ag òl fìona ann an tigh am bràthar a bu shine:

19 Agus, feuch, thàinig gaoth mhòr o'n fhàsach, agus bhuail i air ceithir oisinnibh an tighe, agus thuit e air na h-òganaich, agus tha iad marbh; agus thàinig mise a'm' aonar as a dh'innseadh dhuit.

20 An sin dh'éirich Iob, agus reub e 'fhalluinn[h], agus bhearr e a cheann, agus thuit e sìos air an talamh, agus rinn e aoradh[j],

21 Agus thubhairt e, Lomnochd thàinig mi á broinn mo mhàthar[k], agus lomnochd pillidh mi an sin: thug an Tighearna seachad[l], agus thug an Tighearna leis: beannaichte gu robh ainm an Tighearna[m].

22 Ann an so uile cha do pheacaich Iob[n], agus cha do labhair e gu h-amaideach an aghaidh Dhé.

## CAIB. II.

1 *Fhuair Satan comas Iob a bhuaireadh:* 7 *bhuail se e le neasgaidibh cràiteach.* 9 *Thug Iob achmhasan d'a mhnaoi.* 11 *Thàinig a chairdean a dheanamh bròin maille ris.*

ARIS bha là[p] air an d'thàinig mic Dhé gu seasamh an làthair an Tighearn', agus thàinig mar an ceudna Satan 'n am measg gu seasamh an làthair an Tighearn'.

2 Agus thubhairt an Tighearna ri

B.C. 1520.

[a] Ecl. 9. 12
[b] 1 Each. 1. 17, 42; Tuir. 4. 21
[c] Ese. 14. 14, 20
[d] Gnà. 16. 6
[1] *mhic.*
[e] Lebh. 24. 15, 16
[f] caib. 2. 1, &c.
[g] caib. 38. 7; 1 Ri. 22. 19
[2] *an t-Eascaraid, 1 Each. 21. 1; Sech. 3. 1; Tais. 12. 9, 10.*
[h] Gen. 37. 29
[i] Mat. 12. 43; 1 Pead. 5. 8
[j] 1 Pead. 5. 6
[k] 1 Tim. 6. 7
[l] Tuir. 3. 38
[m] Salm 89. 38, 52
[n] caib. 2. 10
[o] Salm 34. 7
[p] caib. 1. 6, &c.
[q] caib. 19. 21
[r] Isa. 8. 21

Satan, Cia as a thàinig thu? Agus fhreagair Satan an Tighearn', agus thubhairt e, O imeachd mu'n cuairt air an talamh, agus o shiubhal sìos agus suas air.

3 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan, An d' thug thu fainear m'òglach Iob, nach *'eil* neach ann cosmhuil ris air an talamh, duine coimhlionta agus dìreach, air am bheil eagal Dhé, agus a' seachnadh uilc? agus fathast tha e 'gleidheadh 'ionracais[b], ged a ghluais thusa mi 'n a aghaidh chum a sgrios gun aobhar.

4 Agus fhreagair Satan an Tighearn', agus thubhairt e, Craicionn air son craicinn, eadhon gach *ni* a *tha* aig duine bheir e air son 'anama[c].

5 Ach cuir a nis a mach do làmh, agus bean r'a chnàimh agus r'a fheòil, agus as an eudan mallachaidh e thu.

6 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan, Feuch, *tha* e a'd' làimh-sa; ach caomhain a bheatha.

7 Agus chaidh Satan a mach o làthair an Tighearn', agus bhuail e Iob le neasgaidibh cràiteach, o bhonn a choise gu mullach a chinn.

8 Agus ghabh e slige-chreadha g'a sgrìobadh féin leatha; agus shuidh e am measg na luaithre[f].

9 An sin thubhairt a bhean ris, Am *bheil* thu fathast a' cumail d'ionracais? mallaich Dia, agus faigh bàs.

10 Ach thubhairt esan rithe, Mar a labhras aon de na mnathan amaideach tha thu a' labhairt: seadh, an gabh sinn maith o làimh Dhé[h], agus nach gabh sinn olc? An so uile cha do pheacaich Iob le 'bhilibh[i].

11 A nis an uair a chuala triùir chairdean Iob an t-olc so uile a thàinig air, thàinig iad gach fear á 'àite féin; Eliphas an Temanach[k], agus Bildad an Suhach[l], agus Sophar an Naamatach; oir shuidhich iad eatorra féin teachd a dheanamh bròin[m] maille ris, agus a thabhairt comhfhurtachd dha.

12 Agus an uair a thog iad an sùilean fad as, agus nach d'aithnich iad e, thog iad an guth agus ghuil iad; agus reub iad gach fear 'fhalluinn, agus chrath iad duslach air an cinn[n] a làimh nan nèamh.

13 Agus shuidh iad sìos maille ris air an talamh[p] seachd làithean[q] agus seachd oidhchean, agus cha do labhair neach focal ris; oir chunnaic iad gu-n robh a dhoilgheas ro mhòr.

## CAIB. III.

*1 Mhallaich Iob an là air an d' rugadh e. 20 Ann an searbhas 'anama tha e a' caoidh gu-n do dhruid Dia suas e air gach taobh.*

'N A dhéigh so dh'fhosgail Iob a bheul, agus mhallaich e a là.

2 Agus labhair Iob, agus thubhairt e,

R.C. 1520.

[a] caib. 10. 18, &c. Ier. 20. 14
[1] *cuireadh duibhre an latha oillt air.*
[b] caib. 27. 5, 6 Salm 26. 1; 41. 12
[c] Mat. 6. 25
[d] Ier. 9. 17-20
[2] *bròin.*
[e] Isa. 66. 12
[f] Mat. 11. 21
[g] caib. 15. 28
[h] Seum. 5. 10, 11
[i] Salm 39. 1
[j] Salm 58. 8
[k] Gen. 36. 11 Ier. 49. 7
[l] Gen. 25. 2
[m] Ròm. 12. 15
[n] Neh. 9. 1 Tuir. 2. 10
[o] Tais. 9. 6
[p] Esr. 9. 3-5
[q] Gen. 50. 10
[r] caib. 19. 8 Tuir. 3. 7

3 Rachadh as do'n là[a] air an d' rugadh mi, agus do'n oidhche *anns* an dubhradh, Ghineadh leanabh mic.

4 Bitheadh an là sin 'n a dhorchadas; na h-iarradh Dia e o'n àirde, agus na dealraicheadh solus air.

5 Dubhadh an dorchadas agus sgàile a' bhàis e; gabhadh neul còmhnuidh air; deanadh iad uamhasach e mar na làithean a's seirbhe[1].

6 An oidhche sin, glacadh dorchadas i; na cuirear i ri làithibh na bliadhna; ann an àireamh nam mìos na tigeadh i.

7 Feuch, bitheadh an oidhche sin aonaranach; na tigeadh fonn aoibhinn oirre.

8 Mallaicheadh iadsan i a mhallaicheas an là[d], a tha deas a thogail Lebhiatain[2].

9 Dorchaichear reultan a dùthra; amhairceadh i air son soluis, ach na *tigeadh e*; agus na faiceadh i rosga na maidne:

10 A chionn nach do dhruid i dorsa mo bhronn, agus nach d'fholaich i bròn o m' shùilibh.

11 C'ar son nach d'eug mi o'n bhroinn? *c'ar son*, an uair a thàinig mi as a' bholg, nach d' thug mi suas an deò?

12 C'ar son a ghabh na glùinean romham[e]? agus c'ar son na cìocha, gu-n deothailinn?

13 Oir a nis luidhinn sìos, agus gheibhinn fois; chaidlinn, an sin bhitheadh tàmh agam;

14 Maille ri rìghrean agus comhairlichean na talmhainn, a thog àitean aonaranach[g] dhoibh féin;

15 No maille ri uachdarain aig *an robh* òr, a lìon an tighean le airgiod:

16 No mar thorraicheas anabuich[j] folaichte, cha bhithinn ann; mar naoidheana nach faca solus.

17 An sin sguiridh na h-aingidh de bhuaireas, agus an sin gheibh iadsan a tha sgìth le saothair fois:

18 Cuideachd bithidh tàmh aig na prìosanaich; cha chluinn iad guth an fhir-shàruchaidh.

19 *Tha* am beag agus am mòr an sin; agus an seirbhiseach saor o 'mhaighstir.

20 C'ar son a thug e do'n truagh solus, agus beatha dhoibhsan a tha ann an searbhas anama?

21 A tha 'gabhail fadail air son a' bhàis[o], ach cha-*n 'eil* e *a' teachd*; agus a chladhaicheas air a shon na's mò na air son ionmhas folaichte:

22 A ni aoibhneas ro mhòr, *a* ni luathghaire 'n uair a gheibh iad an uaigh:

23 Do'n duine aig am bheil a shlighe folaichte, agus a dhruid Dia suas air gach taobh[r].

24 Oir roimh mo bhiadh thig m'osnaich, agus taomar a mach mar uisge mo bhùireadh.

25 Oir an ni roimh an robh eagal mòr orm, thachair e dhomh; agus an ni

roimh an robh mi fo uamhann, thàinig
e orm.
26 Cha robh mi ann an sìth, agus cha
d'fhuair mi fois, agus cha robh tàmh
agam; oir thàinig buaireas.

## CAIB. IV.

1 *Thug Eliphas achmhasan do Iob a chionn gu-n robh e dh'easbhuidh dòchais dhiadhaidh. 7 Dh' innis e dha gu-n sgriosadh Dia an t-aingidh, ach gu-n gleidheadh e an t-ionracan beò. 12 Tha e ag ìsleachadh feodhais an duine an làthair Dhé.*

AN sin fhreagair Eliphas an Teman-
ach, agus thubhairt e,
2 Ma dh'fheuchas sinn ri labhairt riut,
an gabh thu gu h-olc e? ach cò is urrainn
e féin a chumail o labhairt?
3 Feuch, theagaisg thusa mòran, agus
neartaich thu na làmhan lag[d].
4 Esan a bha 'tuiteam chum do bhriathra
suas, agus na glùinean anmhunn neartaich
thu.
5 Ach a nis thàinig e ort, agus ghabh
thu gu h-olc e[1]; bhean e riut, agus tha
thu fo amhluadh.
6 Nach e d'eagal *diadhaidh* d'earbsa,
agus ionracas do shlighean do dhòchas?
7 Cuimhnich, guidheam ort, cò e an
neo-chiontach a sgriosadh? no c'àit an do
ghearradh as na h-ionracain?
8 A rèir mar a chunnaic mise, iadsan a
threabhas euceart[f], agus a chuireas aing-
idheachd, buainidh iad e.
9 Le séideadh Dhé sgriosar iad, agus
le anail a shròine[4] cuirear as doibh.
10 Tha beucaich an leòmhain, agus
guth an leòmhain ghairg, agus fiacla nan
leòmhan òga[g] air am briseadh.
11 Tha 'n seann leòmhan a' bàsachadh
a dhìth cobhartaich, agus sgarar o 'chéile
cuileana an leòmhain bhoirinn.
12 Ach a m'ionnsuidh-sa thugadh focal
gu h-uaignidheach, agus ghabh mo chluas
beagan deth.
13 Ann an smuaintibh o aislingibh na
h-oidhche, 'n uair a thuiteas codal trom
air daoinibh,
14 Thàinig eagal orm agus crith, a thug
air mo chnàmhan gu léir criothnachadh:
15 Agus ghabh spiorad seachad roimh
mo ghnùis; sheas falt mo chuirp:
16 Sheas e, ach cha d'aithnich mi a
chruth: dealbh fa chomhair mo shùl——
tosd, agus chuala mi guth:
17 Am bi duine na's ceirte na Dia? am
bi fear na's gloine na 'Chruith-fhear?
18 Feuch, as a sheirbhisich cha-n earb
e; agus as leth 'aingle cuiridh e amaid-
eachd[l]:
19 Nach lugha na sin asda-san, a tha
'n an còmhnuidh ann an tighibh creadha,
aig *am bheil* am bunait anns an duslach,
a bhruthar roimh an leòman?
20 O mhaduinn gu feasgar bruthar
iad; gun neach ann 'g a thoirt fainear,
théid as doibh gu bràth.
21 Nach siubhail am feodhas air falbh



R.C. 1520.

a Salm 146. 3, 4
b Isa. 2. 22
c Salm 37. 35
d Isa. 35. 3
1 *tha thu a' fannachadh.*
2 *trioblaid.*
e 1 Cor. 10. 13
3 *mic an teine.*
f Gal. 6. 7, 8
4 *'s e sin, 'fhearg, caib. 15. 30; Isa. 11. 4.*
g Salm 58. 6
h Neh. 4. 15
i 1 Cor. 3. 19
j Isa. 59. 10 Am. 8. 9
k Salm 107. 41
5 *sona.*
l 2 Pead. 2. 4
m Eabh. 12. 5 Seum. 1. 12
n Deut. 32. 39
o Salm 91. 3

maille riu[a]? bàsaichidh iad[b], agus cha-n
ann le gliocas.

## CAIB. V.

1 *Tha Eliphas a' nochdadh gu bheil crìoch an aingidh truagh; 6 gu bheil an duine air a bhreth chum trioblaid: 8 gur còir iarraidh a dh'ionnsuidh Dhé anns gach teanntachd: 17 agus gu bheil smachdachadh an Tighearna chum maith an duine.*

GAIRM a nis, ma tha e ann a fhreag-
aireas thu; agus cia de na naoimh
ris an tionndaidh thu?
2 Oir marbhaidh fearg an t-amaideach,
agus bheir tnù bàs an duine shuaraich.
3 Chunnaic mi an t-amaideach a' freumh-
achadh[c]; ach mhallaich mi 'aite-còmh-
nuidh air ball.
4 Is fhad a bhitheas a mhic o thèaruin-
teachd, agus bruthar iad anns a' gheata,
gun neach ann gu'n teasairginn.
5 Agus ithidh an t-ocrach suas 'fhogh-
aradh, agus eadhon as na drisean gabh-
aidh se e: sluigidh an creachadair suas am
maoin.
6 Ged nach tig àmhghar a mach as an
duslach, agus nach fàs carraid as an
talamh,
7 Gidheadh, rugadh an duine chum
[2]carraid[e], mar a dh'éireas na sradan[3] a
suas.
8 Ach dh' iarrainn-sa dh' ionnsuidh
Dhé, agus a chum Dhé chuirinn mo
ghuth:
9 A tha 'deanamh *nithe* mòra agus
do-rannsachaidh; *nithe* iongantach gun
àireamh:
10 A tha 'toirt fhras uisge air aghaidh
na talmhainn, agus a' cur uisgeachan air
aghaidh nam machraichean;
11 A chum iadsan a tha ìosal a chur an
àird, agus iadsan a tha dubhach a thogail
suas 'an tèaruinteachd:
12 A tha 'toirt innleachda nan cuil-
bheartach gu neo-ni[h], air chor as nach
coimhlion an làmhan *an* gniomh:
13 A tha 'glacadh nan daoine glice 'n
an cuilbheartachd féin[i], air chor as gu-n
tilgear sìos comhairle nan daoine fiara.
14 'S an là coinnichidh iad[j] dorchadas;
agus mar anns an oidhche smeuraichidh
iad mu mheadhon-là.
15 Agus saoraidh e am bochd o'n
chlaidheamh[k], o'm beul, agus o làimh a'
chumhachdaich.
16 Agus aig a' bhochd bithidh dòchas,
agus druididh aingidheachd a beul.
17 Feuch, *is* nèarachd[5] an duine a
smachdaicheas Dia[m]: air cronachadh an
Uile-chumhachdaich ma ta na dean-sa
tàir.
18 Oir cràdhaidh e[n], agus ceanglaidh e
suas; lotaidh e, agus leighisidh a làmhan.
19 Ann an sè teanntachdaibh saoraidh
e thu[o], agus anns an t-seachdamh cha tig
olc an gar dhuit.
20 Ann an gorta tèarnaidh e thu o'n

bhàs[a]; agus ann an cogadh, o chumhachd
a' chlaidheimh.
21 O sgiùrsadh na teanga[b] folaichear
thu; agus cha bhi eagal ort roimh sgrios
an uair a thig e.
22 Ri sgrios agus ri gorta gàiridh tu;
agus roimh fhiadh-bheathaichibh na tal-
mhainn cha bhi eagal ort.
23 Oir ri clachaibh na macharach *bith-
idh* tu ann an coimhcheangal; agus bith-
idh fiadh-bheathaiche na macharach[d] ann
an sìth riut.
24 Agus aithnichidh tu gu-*m bi* do
phàilliun ann an sìth; agus amhaircidh
tu air d'àite-còmhnuidh, agus cha dean
thu gu h-olc.
25 Aithnichidh tu mar an ceudna gu-*m
bi* do shliochd lìonmhor, agus do ghineal
mar fheur na talmhainn.
26 Thig thu ann an làn aois chum na
h-uaighe[f], mar a chuirear suas cruach
arbhair 'n a h-àm.
27 Feuch, so an ni a rannsaich sinn[g];
mar sin *tha* e: éisd ris, agus bitheadh fios
agad air, air do shon féin.

## CAIB. VI.

1 *Tha Iob a' leigeadh ris meudachd a dhoilgheis:*
*8 agus ag iarraidh gu-m bu toil le Dia a*
*ghearradh as: 14 thug e achmhasan d'a chaird-*
*ibh.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 O nach robh mo dhoilgheas air
a làn-chothromachadh, agus mo dhòruinn
togta anns na meidhibh le 'chéile!
3 Oir a nis bhitheadh e na bu truime
na gaineamh na fairge[i]: uime sin tha
mo bhriathran air an slugadh suas.
4 Oir *tha* saighdean an Uile-chumhachd-
aich annam, agus *tha* an nimh ag òl suas
mo spioraid: tha uamhasan Dhé[j] 'g an
cur féin 'an ordugh catha a'm' aghaidh.
5 An dean am fiadh-asal sitirich os
ceann feoir? an dean an damh geum os
ceann 'innlinn?
6 An gabh an ni a tha neo-bhlasta
itheadh gun salann? am bheil blas air
gealagan an uibhe?
7 Tha m'anam a' diùltadh beantuinn
*riu*: tha iad sin mar mo bhiadh bròin.
8 O nach tugtadh dhomh m'athchuinge;
agus gu-n deònaicheadh Dia dhomh mo
mhiann!
9 Agus gu-m bu toil le Dia mo sgrios[k];
gu-n cuireadh e mach a làmh, agus gu-n
gearrradh e as mi!
10 An sin bhitheadh furtachd agam
fathast, ged bhithinn air mo chruadh-
achadh ann an do-bhròn, agus nach
caomhnadh e; oir cha do cheil mi[m]
briathran an Aoin naoimh[n].
11 Ciod e mo neart, gu-m bitheadh
dòchas agam? Agus ciod i mo chrìoch,
gu-n sìninn mo bheatha?
12 An e neart nan clach mo neart?
Am *bheil* m'fheòil a dh'umha?
13 Nach *'eil* mo chabhair annam

R.C. 1520.

[a] Salm 37. 19
[b] Salm 31. 20
[1] *dhasan a th'ann an àmhghar dlighear truacantas o 'charaid.*
[c] Salm 38. 11
[d] Isa. 11. 9
[e] Gen. 25. 15
[f] Gnà. 9. 11
[g] Gnà. 2. 3-5
[h] Ecl. 12. 11
[i] Salm 27. 3
[j] Salm 88. 15, 16
[k] 1 Ri. 19. 4 Ion. 4. 3, 8
[l] caib. 14. 5, 14
[m] Salm 40. 9 Gnio. 20. 20, 27
[n] Isa. 57. 15
[2] *sgith*, no, *fadalach.*
[o] Salm 6. 6
[p] Deut. 28. 67

féin? Agus an d'fhuadaicheadh gliocas
uam?
14 Dha-san a thréigeas a charaid is
mòr am masladh e[1]; tréigidh e mar an
ceudna eagal an Uile-chumhachdaich.
15 Mheall mo bhràithre mi mar shruth[c]:
mar neart nan sruth ghabh iad seachad:
16 A bhitheas dubh le eigh; anns am
folaichear an sneachd:
17 An uair a leaghas iad, théid as
doibh; an uair a dh'fhàsas e teth,
caithear as an àit iad.
18 Tha ceuman an slighe air claonadh:
thig iad gu neo-ni, agus sgriosar iad.
19 Dh'amhairc buidhnean Thema[e],
dh'fheith cuideachdan Sheba orra.
20 Bha iad fo amhluadh, a chionn
*roimh sin* gu-n robh dòchas aca: thàinig
iad an sin, agus bha nàire orra.
21 Ach a nis tha sibhse 'n 'ur neo-ni;
chi sibh mo bhriseadh-cridhe, agus tha
eagal oirbh.
22 An dubhairt mi, Thugaibh a m'
ionnsuidh? no d'ur maoin thugaibh
tiodhlac air mo shon?
23 No tèarnaibh mi o làimh an nàmh-
aid? no o làimh nan cumhachdach saor-
aibh mi?
24 Teagaisgibh mi, agus bithidh mi
a'm' thosd; agus ma chaidh mi 'bheag
'am mearachd, thugaibh orm a thuigsinn.
25 Nach neartmhor briathran ceart[h]?
Ach ciod a chronaicheas esan a chronaich-
eas 'n 'ur measg?
26 An smuainich sibh air briathran a
chronachadh, agus cainut an eu-dòchas-
aich, *a tha* mar ghaoith?
27 Seadh, tha sibh a' leum air an dìll-
eachdan, agus a' cladhach *sluichd* d'ur
caraid.
28 A nis, uime sin, ma's toil leibh,
amhaircibh orm; agus *bithidh e* soilleir
dhuibh ma ni mi breug.
29 Pillibh, guidheam oirbh, na bith-
eadh euceart ann; seadh, pillibh fathast,
*tha* m' fhìreantachd-sa ann.
30 Am bheil ann am theangaidh eu-
ceart? nach aithnich mo bhlas nithe fiara?

## CAIB. VII.

1 *Tha Iob a' caoidh gu bheil a thrioblaid ro*
*throm air a shon; 11 agus ann an seirbhe a*
*spioraid a' deanamh gearain ri Dia. 20 Dh'*
*aidich e 'eusaontas 'am fianuis Dhé.*

NACH *'eil* àm suidhichte aig an duine[l]
air thalamh? agus mar làithean
fhir-tuarasdail a làithean?
2 Mar a mhiannaicheas an seirbhiseach
an sgàile, agus mar a bhitheas sùil aig an
fhear-tuarasdail ri duais 'oibre;
3 Mar sin fhuair mise mar sheilbh
dhomh féin mìosan dìomhanais, agus
àirmhear dhomh oidhchean[2] cràidh[o].
4 Ma luidheas mi sìos[p], their mi, C'uin
a dh'éireas mi, agus a théid an oidhche
thairis? Agus tha mi làn luasgaidh a
null agus a nall gu briseadh na fàire.

5 Tha m'fheòil air a còmhdachadh le
cnuimhean agus spairtean ùire; bhris
mo chraicionn, agus tha e breun.
6 Tha mo làithean na's luaithe na spàl
figheadair, agus tha iad air an caitheadh
gun dòchas.
7 Cuimhnich gur gaoth mo bheatha:
cha phill mo shùil a dh'fhaicinn maith[b].
8 Sùil an ti a chunnaic mi, cha-n fhaic
i mi: *bithidh* do shùilean orm, agus cha
*bhi* mi ann.
9 Caithear an neul, 'us théid e as; mar
sin esan a théid sìos do'n uaigh, cha tig e
nìos.
10 Cha phill e na's mò dh'ionnsuidh a
thighe[d]; agus cha-n aithnich 'àit e na's
mò.
11 Uime sin cha chum mi mo bheul;
labhraidh mi ann an teanntachd mo
spioraid; gearainidh mi ann an seirbhe
m'anama.
12 Am muir mi, no muc-mhara, gu-n
cuireadh tu faire orm?
13 Ma their mi, Bheir mo leaba furt-
achd dhomh; eutromaichidh m'uirigh
mo ghearan;
14 An sin cuiridh tu fuathas orm
le aislingibh, agus uamhas le seallann-
aibh:
15 Agus is fearr le m'anam tachdadh,
bàs na beatha.
16 Tha mi 'gabhail gràin *deth*[h]; cha
b'àill leam a bhi beò gu bràth: leig leam,
oir *is* dìomhanas mo làithean.
17 Ciod e an duine[j], gu-n àrdaicheadh
tu e? agus gu-n suidhicheadh tu do
chridhe air?
18 Agus gu-m fiosraicheadh tu e gach
maduinn? gach mionaid gu-n dearbhadh
tu e?
19 Cia fhad a bhitheas tu gun dealach-
adh rium[k]? agus nach leig thu leam gus
an sluig mi sìos mo shile?
20 Pheacaich mi; ciod a ni mi dhuit,
O 'fhir-coimhid[n] dhaoine? c'ar son a
chuir thu mi a d' aghaidh[2], agus a tha
mi a'm' eire orm féin?
21 Agus c'ar son nach maith thu m'eus-
aontas, agus nach cuir thu air falbh
m'euceart[p]? oir a nis anns an duslach
coidlidh mi; agus iarraidh tu mi anns a'
mhaduinn, ach cha *bhi* mi ann[r].

## CAIB. VIII.

1 *Tha Bildad a' nochdadh gu-n gléidh an t-Uile-chumhachdach breitheanas; 4 gu-n dìol e do gach neach a réir a ghnìomhara; 8 agus gu-m bàsaich dòchas a' chealgair mar a sheargas luibh na macharach.*

AN sin fhreagair Bildad an Suhach,
agus thubhairt e,
2 Cia fhad a labhras tu *mar* sin, agus
*a bhitheas* briathra do bheoil *mar* ghaoith
làidir?
3 Am fiar Dia breitheanas[t], agus am
fiar an t-Uile-chumhachdach ceartas?
4 Ma pheacaich do chlann 'n a aghaidh,

R.C. 1520.

[a] caib. 11. 13
22. 23, &c.
[b] Gen. 42. 36
[c] Salm 39. 5
[d] Salm 49. 12, 14
[e] 1 Each. 29. 15
[1] *seilisdear.*
[f] Salm 129. 6
Mat. 13. 20
[g] caib. 11. 20
27. 8
Gnà. 10. 28
[h] caib. 10. 1, 20
[i] Mat. 7. 26
[j] Salm 8. 4
[k] Salm 80. 4
[l] Salm 37. 36
[m] Mat. 3. 9
[n] Salm 36. 6
[2] 's e sin, *mar chomh-arradh.*
[o] Salm 94. 14
[p] Mic. 7. 18, 19
1 Eoin 1. 9
[q] Salm 132. 18
[r] Salm 103. 15
[3] *a bhitheas duine ceart.*
[s] Salm 143. 2
Ròm. 3. 20
[t] caib. 34. 12, 17
Deut. 32. 4
2 Each. 19. 7
Salm 89. 14
Dan. 9. 14
Ròm. 3. 5, 6
[u] Iud. 22, 25

agus gu-n d' thug e thairis iad do'n eus-
aontas;
5 Nan iarradh tu gu moch a dh'ionn-
suidh Dhé[a], agus air an Uile-chumhachd-
ach nan aslaicheadh tu;
6 Nam *bitheadh* tu glan agus ionraic,
gu cinnteach a nis mhosgaileadh e air do
shon, agus dheanadh e àite-còmhnuidh
d'fhìreantachd sìochail.
7 Ged bhitheadh do thùs beag, dh'fhàs-
adh do chrìoch gu mòr.
8 Oir fiosraich, guidheam ort, de'n linn
roimhe, agus deasaich thu féin chum
rannsachaidh an aithrichean:
9 (Oir o'n dé *tha* sinne[c], agus cha-n
aithne dhuinn, a chionn gur sgàile ar
làithean air thalamh[e]:)
10 Nach teagaisg iad thu, nach innis
iad duit, agus o'n cridhe nach labhair iad
briathran?
11 Am fàs an luachair gun làthach?
am fàs am mìn-fheur[1] gun uisge?
12 'N uair a bhitheas e fathast 'n a
ghlaise[f], cha ghearrar sìos e; gidheadh,
roimh gach luibh seargaidh e.
13 Mar sin ceuma nan uile a dhi-
chuimhnicheas Dia; agus bàsaichidh
dòchas a' chealgair[g]:
14 Aig an gearrar a dhòchas as, oir *is* e
lìon an damhain-allaidh 'earbsa.
15 Leigidh e 'thaic ri 'thigh, ach cha
seas e[i]: cumaidh se gu daingean e, ach
cha mhair e.
16 Uaine *tha* e fa chomhair na gréine;
agus 'n a lios fàsaidh a mheanglan
suas.
17 Air a' charn bithidh a fhreumhan
air am figheadh air feadh a chéile, agus
fiosraichidh e àite nan clach.
18 Ma ghearras e as o àit e, an sin
àicheadhaidh se e, *ag ràdh*, Cha-n fhaca
mi thu[l].
19 Feuch, *is* e so aoibhneas a shlighe-
san; ach as an ùir fàsaidh aon eile[m].
20 Feuch, cha tilg Dia air falbh an
*duine* foirfe[o], agus cha ghabh e greim de
làimh nan daoine aingidh:
21 Gus an lìon e do bheul le gàire, agus
do bhilean le gairdeachas.
22 Iadsan a dh'fhuathaicheas thu,
còmhdaichear iad le nàire[q]; agus cha *bhi*
pàilliun nan aingidh ann.

## CAIB. IX.

1 *Tha Iob ag aideachadh ceartais Dhé; 14 a' nochdadh nach eil e 'g iarraidh e féin fhìreanachadh; 20 agus nach còir breth a thoirt air neach air bith o'n dòigh air am bheil Dia a' buntuinn ris.*

AGUS fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 Gu deimhin tha fhios agam gu
*bheil e* mar sin: oir cionnus a shaoras
duine e féin[3] 'am fianuis Dhé[s]?
3 M'as àill leis a chùis a thagradh 'n a
làthair, cha fhreagair se e aon *uair* as a'
mhìle.
4 Glic ann an cridhe[u], agus treun ann

an neart, cò chruaidhich e féin 'n a aghaidh, agus a shoirbhich?

5 A dh'atharraicheas na beanntan, agus cha bhi fios ac' *air*; a thilgeas bun os ceann iad 'n a fheirg:

6 A chrathas an talamh as 'àit[a], agus criothnaichidh a phuist:

7 A dh'àithneas do'n ghréin[b], agus cha-n éirich i; agus air na reultaibh a chuireas seula:

8 A sgaoileas a mach na nèamha[d] 'n a aonar, agus a shaltaireas air tonnaibh na fairge[e]:

9 A tha 'deanamh[2] Arcturuis[f], Orioin, agus Phleiades, agus sheòmraichean na h-àirde deas:

10 A tha 'deanamh *nithe* mòra, nach bi e 'n comas fhaghail a mach, agus *nithe* iongantach nach gabh àireamh.

11 Feuch, théid e seachad orm, agus cha-n fhaic mi *e*; agus gabhaidh e thairis, ach cha mhothaich mi e.

12 Feuch, ma bheir e air falbh, cò bhacas e? cò their ris, Ciod tha thu a' deanamh[i]?

13 Cha tionndaidh Dia air falbh 'fhearg: foidhe cromaidh fir-chuideachaidh an àrdain;

14 Nach ro lugha na sin a fhreagaireas mise e, a thaghas mi mo bhriathra ris?

15 Oir ged bhithinn ionraic, cha fhreagairinn e; air mo bhreitheamh dh' aslaichinn[j].

16 Nan gairminn, agus gu-m freagaireadh e mi, cha chreidinn gu-n d'éisd e ri m' ghuth:

17 Oir le doinionn tha e 'g am bhruthadh, agus a' deanamh mo lot lìonmhor gun aobhar.

18 Cha leig e leam m'anail a tharruing, ach lìonaidh e mi le seirbhe.

19 Ma *labhrar* mu neart, feuch, *tha e* làidir; agus ma *labhrar* mu bhreitheanas, cò shuidhicheas àm air mo shon?

20 Ma dh'fhìreanaicheas mi mi féin, dìtidh mo bheul féin mi; agus foirfe *ma ni mi* mi féin, nochdaidh e fiar mi.

21 Foirfe ged bhithinn, cha-n aithnichinn *e*; a'm' anam dheanainn tàir air mo bheatha.

22 *Is* aon ni e: uime sin thubhairt mi, Am foirfe agus an t-aingidh *tha* e a' sgrios[p].

23 Ma mharbhas an t-slat gu h-obann, ri deuchainn nan neo-chiontach gàiridh e.

24 Thugadh an talamh ann an làimh an aingidh: aghaidhean a bhreitheamhna còmhdaichidh e: mur *dean e mar so*, c'àite, cò esan *a ni*?

25 Bha mo làithean na bu luaithe na gille-ruith: theich iad air falbh, cha-n fhac iad maith.

26 Ghabh iad seachad mar na longaibh luatha; mar an iolaire a' dol air iteig a chum cobhartaich.

27 Ma their mi, Di-chuimhnichidh mi mo ghearan, leigidh mi dhìom mo dhubhachas, agus bheir mi comhfhurtachd dhomh féin;

28 Tha eagal orm roimh mo dhoilgheasaibh uile; tha fios agam nach meas thu neo-chiontach mi.

29 *Ma* bhitheas mi aingidh, c'ar son ma ta a shaoithrichinn gu dìomhain?

30 Ma nigheas mi mi féin ann an uisgibh sneachda[c], agus ma ghlanas mi gu glan mo làmhan;

31 An sin tumaidh tu mi 's an t-slochd, agus gabhaidh m'eudach féin gràin dìom[1].

32 Oir cha duine e mar *tha* mise, gu-m freagairinn e, gu-n tigeamaid cuideachd gu breitheanas.

33 Cha-n 'eil fear-réite eadaruinn[g], *a* chuireadh a làmh oirnn le 'chéile.

34 Thugadh e air falbh a shlat dhìom[h], agus na cuireadh eagal roimhe uamhas orm.

35 *An sin* labhrainn, agus cha bhitheadh eagal orm roimhe: ach cha-*n 'eil* mi mar sin agam féin.

R.C. 1520.

[a] Eabh. 12. 26
[b] Ios. 10. 12
[c] Ier. 2. 22
[d] Salm 104. 2, 3 Isa. 40. 22-28
[1] *ni m'eudach féin gràineil mi.*
[e] Mat. 14. 25
[2] *a rinn.*
[f] Am. 5. 8
[g] Salm 106. 23
[h] Salm 39. 10
[i] Dan. 4. 35
[j] caib. 34. 31
[k] Salm 143. 2 Ròm. 8. 1
[l] Tuir. 5. 16, 17
[m] 1 Sam. 16. 7
[n] Salm 10. 15
[o] Eoin 21. 17
[p] Ese. 21. 3
[q] Ier. 18. 6 Ròm. 19. 21
[r] Salm 139. 13

## CAIB. X.

1 *Ann an searbhas 'anama thagair Iob a chùis an làthair Dhé:* 18 *tha e a' caoidh nach d' thug e suas an deò gun sùil 'g a fhaicinn.* 20 *Ghuidh e air Dia beagan comhfhurtachd a thabhairt da.*

THA m'anam sgìth de m' bheatha; fàgaidh mi mo ghearan orm féin; labhraidh mi ann an seirbhe m'anama.

2 Their mi ri Dia, Na dìt mi[k]; thoir fios dhomh c'ar son a tha thu a' cur a'm' aghaidh[l].

3 Am maith leat gu-n sàruicheadh tu? gu-n deanadh tu tàir air obair do làmh? agus gu-n dealraicheadh tu air comhairle nan aingidh?

4 Am bheil sùilean feòla agad? an ann mar a chi duine, a chi thusa[m]?

5 An ann mar làithibh duine *a tha* do làithean-sa? am *bheil* do bhliadhnacha mar làithibh duine,

6 Gu-n sireadh tu air son m'euceirt, agus gu-n rannsaicheadh tu air son mo pheacaidh[n]?

7 Tha fhios agad nach d' rinn mi gu h-aingidh[o]: agus cha-*n 'eil* neach ann a shaoras o d' làimh.

8 Shaoithrich do làmhan-sa mi, agus rinn iad mi coimhcheart mu'n cuairt; agus an sgrios thu mi?

9 Cuimhnich, guidheam ort, gur ann mar chrèadh a rinn thu mi[q]; agus gu duslach an tionndaidh thu mi a rìs?

10 Mar bhainne nach do thaom thu mi mach, agus mar chàise nach do dhaingnich thu mi?

11 Le craicionn agus le feòil chòmhdaich thu mi[r], agus le cnàmhan agus féithean-luthaidh dhìon thu mi.

12 Beatha agus caoimhneas dheònaich thu dhomh, agus choimhid do fhreasdal mo spiorad.

13 Agus na nithe so dh'fholaich thu

a'd' chridhe: tha fios agam gu *bheil* so agad.

14 Ma pheacaicheas mi, bheir thu fainear mi, agus o m'euceart cha saor thu mi.

15 Ma bhitheas mi aingidh, mo thruaighe mi[c]! agus *ma* bhitheas mi ionraic, cha tog mi mo cheann. Làn maslaidh *tha* mi, agus faic féin m'àmhghar;

16 Oir tha e a' meudachadh; mar leòmhan garg tha thu a' sealg orm[e]; agus a rìs tha thu 'g ad nochdadh féin iongantach orm.

17 Tha thu ag ath-nuadhachadh d'fhianuisean a'm' aghaidh, agus a' meudachadh do chorruich rium; *tha* caochlaidh agus cogadh a'm' aghaidh.

18 C'ar son ma ta a thug thu mach as a' bhroinn mi? Och nach d' thug mi suas an deò[g], gun sùil 'g am fhaicinn!

19 Bhithinn mar nach bithinn ann; o'n bhroinn a dh'ionnsuidh na h-uaighe bhithinn air mo ghiùlan.

20 Nach tearc mo làithean[h]? sguir ma ta, agus leig leam, agus gu faigh mi beagan comhfhurtachd,

21 Mu-n siubhail mi, agus nach pill mi tuilleadh, gu tìr an dorchadais[j] agus sgàile a' bhàis[k];

22 Tìr dorchadais mar dhuibhre sgàile a' bhàis; agus as eughmais gach riaghailt, agus far am bheil an solus mar dhorchadas.

## CAIB. XI.

1 *Thug Sophar geur-achmhasan do Iob a chionn gu-n d'fhìrinnich se e féin: 7 tha e a' nochdadh nach fheud duine mòrachd Dhé a rannsachadh; 13 agus nach bi dòchas aig neach fhad 's a bhitheas euceart 'n a làimh.*

AN sin fhreagair Sophar an Naamatach, agus thubhairt e,

2 Do lìonmhoireachd bhriathar nach toirear freagradh[n]? agus an saorar fear na mòr-bhruidhne?

3 An toir do bhreugan-sa air daoinibh a bhi 'n an tosd? Agus an uair a ni thu fanoid, nach cuir duin' air bith nàir' ort?

4 Oir thubhairt thu[o], Glan *tha* mo theagasg, agus neo-chiontach tha mi ann ad shùilibh.

5 Ach, O nach labhradh Dia, agus nach fosgaileadh e a bhilean riut;

6 Agus nach nochdadh e dhuit *nithe* dìomhair a' ghliocais, gu *bheil iad* dùbailte na tha ann[4]! Bitheadh fios agad uime sin gu bheil Dia 'g ad agairt air son d'euceirt[5].

7 An urrainn thusa le rannsachadh Dia fhaghail a mach[q]? an urrainn thu an t-Uile-chumhachdach fhaghail a mach gu h-iomlan?

8 Ard mar na nèamhan; ciod a ni thu? na 's doimhne na ifrinn; ciod is aithne dhuit?

9 Na's faide na'n talamh a thomhas, agus na's leithne na'n fhairge.

R.C. 1520.

[1] *machaochaileas e.*
[a] Tais. 3. 7
[b] Salm 10. 14 Eoin 2. 24, 25
[c] Isa. 6. 5
[d] 1 Sam. 7. 3
[e] Tuir. 3. 10 Hos. 13. 7, 8
[f] Salm 101. 3
[g] caib. 3. 11
[h] Salm 39. 5, 13
[i] Gnà. 4. 18 Isa. 58. 8, 10
[j] Salm 88. 12
[k] Salm 23. 4
[l] Deut. 28. 65
[m] Gnà. 11. 7
[n] Gnà. 10. 19
[2] *cridhe.*
[3] *cho maith ribhse.*
[o] caib. 6. 30, 10. 7
[4] 's e sin, *gu bheil dublaichidhean gliocais 'n a chomhairle.*
[p] Salm 73. 12, &c. Ier. 12. 1, &c.
[5] *nach 'eil Dia a' cuimhneachadh 'n ad aghaidh d'euceirt uile.*
[q] Isa. 40. 28 Ròm. 11. 33

10 Ma ghearras[1] e as[a], no ma dhùineas e suas, no ma chruinnicheas e ri 'chéile, cò bhacas e?

11 Oir is aithne dha daoine faoine[b]; agus an uair a chi e euceart, nach toir e fainear i?

12 Agus b'àill leis an duine fhaoin a bhi glic, ged is ann mar loth asail fhiadhaich a bheirear duine.

13 Ma dheasaicheas tu do chridhe[d], agus gu-n sìn thu d'a ionnsuidh do làmhan;

14 Ma bhitheas euceart a'd' làimh, cuir fada uait i, agus na leig le aingidheachd còmhnachadh a'd' phàilliunaibh[f].

15 Oir an sin togaidh tu suas do ghnùis gun smal, agus bithidh tu seasmhach, agus cha bhi eagal ort:

16 Oir di-chuimhnichidh tu do dhochair; mar na h-uisgeachaibh *a* chaidh seachad cuimhnichidh tu i:

17 Agus na's soilleire na meadhon-là fàsaidh d'aois; ged robh thu ann an dorchadas, mar a' mhaduinn bithidh tu[i].

18 Agus earbaidh tu, oir bithidh dòchas agad; agus cladhaichidh tu, [agus] gu tèaruinte gabhaidh tu tàmh.

19 Agus an uair a luidheas tu sìos, cha chuir neach air bith eagal ort; agus iarraidh mòran do ghnùis.

20 Ach fàilnichidh sùilean nan aingidh[l], agus dol as cha bhi aca; agus *bithidh* an dòchas *mar* thoirt suas an deò[m]

## CAIB. XII.

1 *Chronaich Iob a chairdean: 6 dh'fheuch e dhoibh gu bheil an t-aingidh a' soirbheachadh 's a' bheatha so. 13 Neart agus gliocas an Uile-chumhachdaich.*

AGUS fhreagair Iob, agus thubhairt e,

2 Cha-n 'eil teagamh nach sibhse an sluagh, agus maille ribhse bàsaichidh gliocas!

3 Ach agamsa *tha* tuigse[2], mar *tha* agaibhse[3]; cha-n ìsle mise na sibhse: agus cò aig nach *'eil fios air* an leithide sin?

4 *Mar neach a tha* 'n a bhall-magaidh aig a charaid tha mise, a ghairmeas air Dia, agus freagairidh se e: 'n a bhall-fochaid *tha* an duine ceart ionraic.

5 *Mar* lòchran fo thàir ann an smuaintibh an ti a tha aig fois, *bithidh* esan a bhitheas ullamh gu sleamhnachadh le 'chois.

6 Sìochail bithidh pàilliuna chreachadairean[p]; agus tèaruinte *bithidh* iadsan a bhrosnaicheas Dia; d'an d' thug Dia *ni* 'n an làimh.

7 Ach feòraich a nis de na h-ainmhidhean, agus teagaisgidh iad thu; agus a dh'eunlaith nan speur, agus innsidh iad dhuit:

8 No labhair ris an talamh, agus teagaisgidh e thu; agus cuiridh iasg na mara an céill duit.

9 Cò aig nach 'eil fios a thaobh nan

*nithe* so uile, gur i làmh an Tighearn' a
rinn so?
10 Aig am bheil 'n a làimh anam gach
ni beò, agus anail gach uile fheòla
dhaoine.
11 Nach dearbh a' chluas briathra?
agus nach blais am beul a bhiadh?
12 Anns na h-aosda tha gliocas[c]; agus
ann am fad làithean tuigse.
13 Maille ris-san tha gliocas agus neart;
aige-san *tha* comhairle agus tuigse[e].
14 Feuch, brisidh e sìos, agus cha togar
suas: druididh e suas duine, agus cha-n
fhosgailear.
15 Feuch, cumaidh e na h-uisgeachan
air an ais, agus tiormaichidh iad suas;
agus cuiridh e mach iad, agus tilgidh iad
bun os ceann an talamh.
16 Aige-san tha neart agus gliocas: *is*
leis-san esan a mheallar[h], agus esan a
mheallas.
17 Cuiridh e air falbh comhairlich
creachta, agus de bhreitheamhnaibh ni
e amadain[i].
18 Cuibhreach rìghrean sgaoilidh e,
agus crioslaichidh e crios air an leasraibh.
19 Cuiridh e air falbh uachdarain
creachta[k], agus tilgidh e sìos na cumh-
achdaich.
20 Atharraichidh e cainnt nam fìrinn-
each[n], agus bheir e air falbh tuigse nan
aosmhor.
21 Taomaidh e tàir air àrd-uaislibh[o],
agus lagaichidh e neart[2] nan *daoine*
treuna.
22 Taisbeanaidh e nithe doimhne[q] á
dorchadas, agus bheir e sgàile a' bhàis
gu solus[r].
23 Meudaichidh e na cinnich[s], agus
sgriosaidh e iad: farsuinnichidh e na
cinnich, agus cumhannaichidh se iad.
24 Bheir e air falbh cridhe cheannard
sluaigh na talmhainn[u], agus cuiridh e air
seacharan iad ann am fàsach as eugmhais
slighe.
25 Smeuraichidh iad 's an dorchadas[w],
agus *iad* gun solus; agus bheir e orra
tuisleachadh mar dhuine air mhisg.

## CAIB. XIII.

1 *Chronaich Iob a chairdean do bhrìgh gu-n do labhair iad gu h-aingidh as leth Dhé: 14 ged nach do thuig e aobhar a thrioblaid cha d'fhàilnich a dhòchas: 20 dh'iarr e fios fhaghail air a pheacaidhean.*

FEUCH, chunnaic mo shùil *so* uile;
chuala mo chluas, agus mhothaich i e.
2 Mar is aithne dhuibh-se, is aithne
dhomh-sa mar an ceudna: cha-n ìsle
mise na sibhse.
3 Ach labhrainn-sa ris an Uile-chumh-
achdach[d], agus b'àill leam tagradh ri
Dia[e].
4 Oir *is* luchd-cumadh bhreug sibhse,
léighean nach fiu sibh uile[f].
5 O nach robh sibh gu tur 'n 'ur tosd!
agus b'e sin 'ur gliocas[g].

R.C. 1520.

[a] caib. 32. 21, 22
[b] 2 Cor. 4. 2
[c] caib. 32. 7
[d] Gal. 6. 7
[e] Gnà. 8. 14
[f] Salm 82. 1, 2
[g] Ier. 5. 22; 10. 7, 10
[h] Ese. 14. 9
[i] Isa. 19. 13
[j] Salm 23. 4; Gnà. 14. 32
[k] Isa. 45. 1
1 *'n a shlàinte.*
[l] Salm 27. 1
[m] Isa. 33. 14
[n] Isa. 3. 1-3
[o] Dan. 2. 21, 22
2 *fuasgailidh e crios.*
[p] Isa. 50. 8; Ròm. 8. 33, 34
[q] 1 Cor. 4. 5
[r] caib. 34. 22
[s] Salm 107. 38
[t] Salm 39. 10
[u] Dan. 4. 16, 33
[v] caib. 38. 3
[w] Deut. 28. 29
[x] caib. 34. 32; Eoin 16. 8, 9
[y] Salm 102. 2
[z] Tuir. 2. 5
[a] Isa. 42. 3
[b] Salm 25. 7
[c] caib. 33. 11
[d] caib. 23. 3; 31. 35
[e] Isa. 1. 18; Mic. 6. 2, &c.
[f] caib. 16. 2
[g] Gnà. 17. 28; Am. 5. 13

6 Cluinnibh a nis mo thagradh, agus
éisdibh ri deasboireachd mo bhilean.
7 An labhair sibh gu h-aingidh air son
Dhé? agus air a shon-san an labhair sibh
gu cealgach[a]?
8 An gabh sibh r'a ghnùis[b]? air son
Dhé an dean sibh comh-stri?
9 Am bheil e maith gu-n rannsaich-
eadh e mach sibh? Mar a nithear fanoid
air duine, an dean sibh fanoid air-san[d]?
10 Gu cinnteach cronaichidh e sibh, ma
ghabhas sibh'an uaignidheas ri pearsaibh[f].
11 Nach cuir 'òirdhearcas-san eagal
oirbh[g]? agus nach tuit 'uamhann-sa
oirbh?
12 *Tha* 'ur cuimhne cosmhuil ri luaithre,
mar chuirp creadha 'ur cuirp.
13 Bithibh 'n 'ur tosd a m' thaobh-sa,
agus labhraidh mi, agus thigeadh orm
na *dh'fheudas.*
14 C'ar son a tha mi 'gabhail m'fheòla
ann am fhiaclaibh, agus a' cur mo bheatha
ann am làimh?
15 Ged mharbh e mi[j], gidheadh earb-
aibh mi as: ach tagraidh mi mo shligh-
ean 'n a fhianuis.
16 Mar an ceudna *bithidh* e dhomhsa
chum[1] slàinte[l]; oir cha tig cealgair 'n a
làthair[m].
17 Eisdibh gu furachar ri m' chainnt,
agus ri m' sgeul le'r cluasaibh.
18 Feuch a nis, chuir mi *mo* chùis
'an ordugh: tha fios agam gu-n saorar
mi.
19 Cò esan *a* thagras rium[p]? Oir a nis,
ma bhitheas mi a'm' thosd, bheir mi suas
an deò.
20 A mhàin dà *ni* na dean rium; an
sin o d' ghnùis cha-n fholaich mi mi
féin.
21 Tarruing do làmh fada uam[t]? Agus
na cuireadh d'uamhann eagal orm.
22 An sin gairm thusa[v], agus freagair-
idh mise: no labhraidh mise, agus freag-
air thusa mi.
23 Cia lìonmhor m'euceartan agus mo
pheacaidhean? air m'eusaontas agus mo
pheacadh thoir fios domh[x].
24 C'ar son a tha thu a' folach do
ghnùise[y], agus 'g am mheas mar nàmhaid
duit[z]?
25 Am bris thu an duilleag a thilgear
a null agus a nall[a]? agus an ruaig thu an
asbhuain thioram?
26 Oir tha thu a' sgrìobhadh nithe
searbha a'm' aghaidh, agus a' toirt orm
eucearta m'òige a shealbhachadh[b].
27 Agus tha thu a' cur mo chos anns
a' cheap[c], agus a' geur-amharc air mo
shlighibh gu léir, agus a' cur chomhar-
aidhean air bonnaibh mo chos.
28 Agus mar ni breun cuirear as da,
mar thrusgan a dh'itheas an leòmann.

## CAIB. XIV.

1 *Dh'asluich Iob fad-fhulangas Dhé, do bhrìgh gu bheil an duine air bheag làithean agus làn*

*àmhghair. 13 Dh'iarr e àite tàimh gus an tigeadh crìoch 'àimsire suidhichte.*

THA 'n duine a rugadh o mhnaoi, gearr-shaoghalach, agus làn àmhghair[a].

2 Mar bhlàth thig e mach[b], agus gearrar sìos e: agus teichidh e mar sgàile, agus cha-n fhan e.

3 Gidheadh air a' leithid sin dh'fhosgail thu do shùilean[c]; agus mise tha thu a' tabhairt gu breitheanas maille riut[d].

4 Cò bheir glan á neòghlan[e]? cha *tabhair* a h-aon.

5 Gu deimhin tha a làithean suidhichte, *tha* àireamh a mhìos agad-sa; dh'orduich thu a chrìochan[g], agus cha téid e thairis orra.

6 Tionndaidh uaith chum gu-m bi fois aige, gus an coimhlion e mar fhear-tuarasdail a là.

7 Oir tha dòchas á craoibh, ma ghearrar sìos i, gu-m fàs i a rìs, agus nach fàilnich a faillean òg.

8 Ged fhàs a freumh sean anns an talamh, agus anns an ùir ged bhàsaich a stoc;

9 Trid fhàile an uisge ùr-fhàsaidh i, agus bheir i mach geuga mar òg-chraoibh.

10 Ach bàsaichidh fear, agus théid gu tur as da; agus bheir duine suas an deò, agus c'àit *am bheil e*?

11 Fàilnichidh na h-uisgeachan o'n mhuir, agus caithear an amhainn, agus tiormaichidh i suas;

12 Mar sin luidhidh an duine sìos, agus cha-n éirich e: gus nach *bi* na nèamhan ann[m], cha mhosgail iad, agus cha dùisgear as an codal iad.

13 Och nach folaicheadh tu mi anns an uaigh, nach gleidheadh tu mi ann an uaignidheas, gus am bitheadh d'fhearg thairis! nach suidhicheadh tu dhomh àm àraidh, agus gu-n cuimhnicheadh tu mi!

14 Ma bhàsaicheas duine, an tig e beò[o]? uile làithean m'aimsire suidhichte feithidh mi, gus an tig mo chaochladh[p].

15 Gairmidh tusa, agus freagairidh mise thu: air obair do làmh bithidh déigh agad.

16 Oir a nis tha thu ag àireamh mo cheum[r]: agus nach 'eil thu ri faire air mo pheacadh?

17 Seulaichte ann an ceanglachan *tha* m'eusaontas, agus fuaighidh tu suas m'euceart.

18 Agus gu deimhin tuitidh a' bheinn, agus théid as di; agus atharraichear a' charraig as a h-àit.

19 Caithidh na h-uisgeacha na clachan: bheir thu tuil air na nithibh a dh'fhàsas á ùir na talmhainn, agus sgriosaidh tu dòchas an duine.

20 Buadhaichidh tu gu bràth 'n a aghaidh, agus siùbhlaidh e: caochailidh tu a ghnùis, agus cuiridh tu air falbh e.

21 Urramach fàsaidh a mhic, agus cha bhi fios aig air; agus ìslichear iad, ach cha toir e fainear iad.

B.C. 1520.

[a] Ecl. 2. 23
[b] Salm 90. 5-10
[c] Salm 144. 3
[d] Salm 143. 2
[1] eòlas faoin.
[e] Salm 51. 2, 10
Eoin 3. 6
[f] 1 Tim. 6. 4, 5
[g] rann 14
Eabh. 9. 27
[h] Luc. 19. 22
[i] Salm 90. 2
Gnà. 8. 25
[j] Ròm. 11. 34
1 Cor. 2. 11
[k] caib. 13. 2
[l] caib. 32. 6-9
[m] Salm 102. 26
Isa. 51. 6
2 Pead. 3. 10, 11
Tais. 20. 11
[n] Mal. 3. 13
[o] 1 Tes. 4. 4-16
[p] 1 Cor. 15. 51-54
[q] Salm 14. 3
Gnà. 20. 9
Eph. 2. 3
1 Eoin 1. 8, 10
[r] Gnà. 5. 21
[s] caib. 25. 5
[t] Salm 53. 3
[u] caib. 20. 12
Gnà. 19. 28
[v] Deut. 32. 8
[w] Ioel 3. 17
[x] Ecl. 9. 3
[y] Salm 90. 12
[z] Lebh. 26. 36
[a] 1 Tes. 5. 3

22 Ach bithidh 'fheòil an taobh a stigh dheth cràiteach, agus ni 'anam an taobh a stigh dheth bròn.

## CAIB. XV.

*1 Chronaich Eliphas Iob air son a dhànadais 'n a fhìreantachd féin. 20 Nochd e gu-n cràidhear an t-aingidh ré a làithean uile.*

AN sin fhreagair Eliphas an Temanach, agus thubhairt e,

2 An luadh duine glic air eòlas gaoithe[1], agus an lìon e a chliabh leis a' ghaoith an ear?

3 An tagair e le briathraibh gun tairbhe[f], agus le cainnt leis nach dean e maith?

4 Seadh, tha thu a' tilgeadh dhìot eagail, agus a' leigeadh urnuigh dhiot an làthair Dhé.

5 Oir teagaisgidh d'aingidheachd do bheul, agus ròghnaichidh tu teanga nan cuilbheartach.

6 Dìtidh do bheul féin thu[h], agus cha mhise; agus bheir do bhilean féin fianuis a'd' aghaidh.

7 An tusa an ceud duine a rugadh? no roimh na cnocaibh an d' rinneadh thu[i]?

8 An cuala tu 'bheag ann an comhairle dhìomhair Dhé[j]? agus a d'ionnsuidh féin a mhàin an do tharruing thu gliocas?

9 Ciod is aithne dhuit-sa[k], nach aithne dhuinne? a thuigeas tusa, nach tuig sinne?

10 *Tha* araon an ceann-liath[l] agus an t-aosmhor 'n ar measg-ne, na's sine gu mòr na d'athair.

11 Am beag leat sòlasan Dhé? agus am bheil ni dìomhair agad?

12 C'ar son a tha do chridhe 'g ad thoirt air falbh? agus c'ar son a tha do shùilean a' caogadh,

13 Gu bheil thu a' tionndadh do spioraid an aghaidh Dhé[n], agus a' leigeadh an leithide sin de bhriathraibh a mach as do bheul?

14 Cò e an duine[q], gu-m bitheadh e glan agus gu-n saoradh esan e féin a rugadh o mhnaoi?

15 Feuch, as a naoimh cha-n earb e; agus cha-n 'eil na nèamha glan 'n a shùilibh[s].

16 Nach gràineile agus nach sailche gu mòr an duine[t], a dh'òlas euceart[u] mar uisge?

17 Innsidh mi dhuit, éisd rium; agus na chunnaic mi, cuiridh mi 'n céill;

18 A dh'aithris daoine glice, agus nach do cheil an aithrichean orra:

19 D'an d' thugadh 'n an aonar an talamh[v], agus cha d'imich coigreach 'n am measg[w].

20 Ré a làithean uile[x] cràidhear an t-aingidh; agus folaichear àireamh *a* bhliadhnan air an fhear-shàruchaidh[y].

21 *Tha* fuaim eagalach 'n a chluasaibh[z]: 'n a shoirbheachadh thig am fear-millidh air[a].

22 Cha chreid e gu-m pill e as an dorch-

adas; agus feithear air leis a' chlaidheamh.

23 Tha e ag imeachd mu'n cuairt air son arain, *ag ràdh*, C'àit *am bheil e*? tha fios aige gu bheil là an dorchadais deas aig a làimh.

24 Cuiridh teanntachd agus àmhghar uamhas air: buadhaichidh iad air, mar rìgh deas a chum catha.

25 Oir sìnidh e mach a làmh an aghaidh Dhé[f], agus an aghaidh an Uile-chumhachdaich neartaichidh se e féin[g].

26 Ruithidh e air, air *a* mhuineal, air copaibh tiugha a sgiath;

27 A chionn gu-n do chòmhdaich e a ghnùis le a shult[i], agus gu-n d'rinn e fillidhean saille air a leasraibh.

28 Agus còmhnuichidh e ann am bailtibh fàsaichte, ann an tighibh nach 'eil air an àiteachadh, a tha ullamh gu bhi 'n an carnaibh.

29 Cha bhi e beartach, agus cha mhair a mhaoin; agus cha sìn e mach a fhreumh 's an talamh.

30 Cha triall e á dorchadas; tiormaichidh lasair a mheanglan; agus siubhlaidh e le anail a bheoil.

31 Na h-earbadh esan a mheallar á dìomhanas[m]; oir dìomhanas bithidh aige mar luigheachd.

32 Roimh a là coimhlionar e[n]; agus cha bhi a gheug uaine.

33 Crathaidh e dheth mar an fhìonain 'fhìon-dhearcan anabaich, agus tilgidh e dheth mar an crann-olaidh a bhlàth.

34 Oir *bithidh* coimhthional nan cealgair aonarach[q], agus caithidh teine pàilliuna na duais-bhratha[r].

35 Ginidh iad donas[s], agus beiridh iad droch-bheart, agus ulluichidh an còm cealg.

## CAIB. XVI.

1 *Chronaich Iob a chairdean do bhrìgh gu-n robh iad 'n an luchd-comhfhurtachd truagh.* 7 *Chuir e an céill an doilgheas a thàinig air;* 17 *agus thagair e a neo-chiontas.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 Chuala mi mòran d'an leithidibh sin: *is* luchd - comhfhurtachd truagh[v] sibh uile.

3 Am bi crìoch air briathraibh gaoithe? no ciod a tha 'toirt an dànadais duit gu bheil thu a' freagairt?

4 Dh'fheudainn-sa mar an ceudna labhairt cosmhuil ribhse: nam bitheadh 'ur n-anam 'an àite m'anama-sa, dh'fheudainn briathra 'chur cuideachd 'n 'ur n-aghaidh agus mo cheann a chrathadh ribh[x]:

5 [Ach] neartaichinn sibh le m' bheul[y], agus lughdaicheadh gluasad mo bhilean *'ur doilgheas.*

6 Ged labhair mise, cha lughdaichear mo dhoilgheas; agus *ma* bhitheas mi a'm' thosd, ciod am fuasgladh a gheibh mi?

7 Ach a nis sgìthich e mi: sgap thu mo chuideachd uile.

R.C. 1520.

[a] Eph. 5. 27
[b] caib. 10. 16, 17
[c] caib. 13. 24
[d] Tuir. 3. 30
[e] Salm 35. 15
[f] Isa. 27. 4
[g] caib. 9. 4
[h] caib. 1. 15. 17
[i] Salm 73. 7
[j] caib. 7. 20
[k] Salm 42. 7
[l] caib. 30. 19
[m] Isa. 59. 4
[n] Salm 55. 23
[o] Salm 44. 17-21
[p] Salm 66. 18, 19
[q] caib. 27. 8 Isa. 33. 14
[r] Am. 5. 11, 12
[s] Hos. 10. 13 Gal. 6. 7, 8
[t] Ròm. 9. 20
[u] Ecl. 12. 5
[v] caib. 13. 4
[w] Salm 88. 3, 4
[x] Salm 22. 7
[y] Gnà. 27. 9
[z] Gnà. 6. 1
[a] Salm 12. 3
1 *mar thiompan.*

8 Agus rinn thu mi làn phreasageudain[a]; mar fhianuis tha *sin*: agus dh'éirich mo chaoile a'm' aghaidh; ri m'eudan freagairidh i.

9 Reub a chorruich mi[b], agus tha fuath aige dhomh: chas e 'fhiaclan rium; tha mo nàmhaid a' geurachadh a shùl orm[c].

10 Chas iad am beul rium; le masladh bhuail iad mo ghialla[d]; cuideachd chruinnich iad a'm' aghaidh[e].

11 Thug Dia mi thairis do'n ain-diadhaidh[h], agus 'an làimh nan aingidh thilg e mi.

12 Ann an sìth bha mi, ach phronn e mi: agus rug e air mo mhuineal, agus chrath e as a chéile mi, agus chuir e suas mi dha féin mar chuspair[j].

13 Tha a luchd - shaighead 'g am chuairteachadh air gach taobh: sgoiltidh e m'airnean o 'chéile, agus cha chaomhain e; taomaidh e mach mo dhomblas air an talamh.

14 Brisidh e mi le briseadh air bhriseadh[k]; ruithidh e orm mar churaidh.

15 Dh'fhuaigh mi sac-eudach air mo chraicionn, agus shalaich mi m'adharc 's an duslach[l].

16 Tha m'eudan air at le gal, agus air mo rosgaibh *tha* sgàile a' bhàis;

17 Cha-n ann air son euceirt a'm' làmhan[o]: mar an ceudna *tha* m'urnuigh glan[p].

18 A thalamh, na còmhdaich thusa m' fhuil, agus na bitheadh àit aig mo ghlaodh.

19 Mar an ceudna nis, feuch, anns na nèamhan *tha* m'fhianuis, agus esan a bheir teisteas orm anns na h-àrdaibh.

20 A' fanoid orm *tha* mo chairdean; chum Dhé tha mo shùil a' taomadh *dheur.*

21 O nach feudadh duine tagradh ri Dia[t], mar *a thagras* mac an duine r'a choimhearsnach!

22 An uair a thig beagan de bhliadhnaibh, an sin 's an t-slighe air nach pill mi siubhlaidh mi[u].

## CAIB. XVII.

1 *Rinn Iob gearan an aghaidh a chairdean, agus thug e a chùis an làthair Dhé.* 11 *Chaidh a dhòchas 's a' bheatha so thairis.*

THRUAILLEADH m'anail; ghearradh as mo làithean; *tha* na h-uaighean air mo shon-sa[w].

2 Nach 'eil luchd-fanoid maille rium? agus 'n am brosnachadh nach 'eil mo shùil a' buanachadh?

3 Cuir sìos a nis, thoir dhomh urras maille riut: cò esan a ghlacas mo làmh[z]?

4 Oir dh'fholuich thu an cridhe o thuigse: uime sin cha-n àrdaich thu *iad.*

5 Esan a ni miodal r'a chairdibh[a], fàilnichidh sùilean a chloinne.

6 Agus rinn e mi a'm' ghnàth-fhocal do'n t-sluagh; agus tha mi mar bhallfochaid rompa[1].

7 Agus dhorchaich mo shùil le bròn,
agus *tha* mo bhuill uile mar sgàile.
8 Bithidh uamhas air na h-ionracain air
son so; agus dùisgidh an neo-chiontach
an aghaidh a' chealgair.
9 Agus cumaidh an *duine* cothromach a
shlighe[c]; agus gheibh esan a tha glan 'n a
làmhan[d] tuilleadh neirt.
10 Ach air 'ur son-se uile, pillibh
agus thigibh a nis; agus cha-n fhaigh mi
*duine* glic 'n 'ur measg.
11 Chaidh mo làithean thairis, bhris-
eadh mo smuaintean[f] air falbh, seilbh[1] mo
chridhe.
12 An oidhche tionndaidh iad gu là:
*tha an* solus goirid a thaobh dorchadais.
13 Ma dh'fheitheas mi, is i an uaigh mo
thigh: 's an dorchadas rinn mi mo leaba.
14 Ri truaillidheachd thubhairt mi, *Is
tu* m'àthair; ris a' chnuimh, *Is tu* mo
mhàthair, agus mo phiuthar.
15 Agus c'àit a nis *am bheil* mo dhòch-
as? seadh, mo dhòchas-sa, cò chi e?
16 *Gu* crannaibh an t-sluichd théid iad
sìos[i]: an sin *bithidh ar* fois cuideachd anns
an duslach[j].

## CAIB. XVIII.

1 *Thug Bildad achmhasan do Iob a chionn gu-n robh e dh'easbhuidh foighidinn.* 5 *Dh'innis e gu-n cuirear solus an aingidh as, agus gu-n sgriosar a chuimhne bhàrr aghaidh na talmhainn.*

AN sin fhreagair Bildad an Suhach,
agus thubhairt e,
2 Cia fhada gus an cuir sibh crìoch air
briathraibh? tuigibh, agus 'n a dhéigh
sin labhramaid.
3 C'ar son a mheasar sinne mar ain-
mhidhean, *agus* a tha sinn tàireil a'd'
shùilibh-sa?
4 *Tha e* a' reubadh 'anama[m] 'n a chorr-
uich: air do shon-sa an tréigear an talamh?
agus an atharraichear a' charraig as a
h-àite?
5 Seadh, cuirear solus an aingidh as[n]:
agus cha dealraich lasair a théine.
6 Dorchaichear an solus 'n a phàilliun,
agus cuirear as a lòchran aige.
7 Cumhannaichear ceuman a neirt, agus
tilgidh a chomhairle féin sìos e[p]:
8 Oir cuirear ann an lìon e le a chosaibh
féin[q], agus air ribe imichidh e.
9 Glacaidh an cord air shàil e; buadh-
aichidh am fear-reubainn 'n a aghaidh.
10 Foluichte anns an talamh tha ribe
air a shon, agus inneal-glacaidh air a shon
air an t-slighe.
11 Air gach taobh cuiridh uamhasan
eagal air[r], agus fuadaichidh iad air a
chosaibh e.
12 Bithidh a neart air a chlaoidh le
ocras, agus léir-sgrios deas aig a thaobh.
13 Ithidh e suas neart a chraicinn:
ithidh ceud-ghin a' bhàis suas a neart.
14 Spìonar as a phàilliun a dhòchas[t];
agus bheir se e gu rìgh nan uamhann.

15 Gabhaidh e còmhnuidh 'n a phàilliun,
a chionn nach leis-san e; crathar pronnusc
air 'àite-còmhnuidh.
16 Shìos tiormaichear a fhreumhan[a],
agus shuas gearrar air falbh a bhàrr.
17 Sgriosar a chuimhne as an talamh[b],
agus cha *bhi* ainm aige air an t-sràid.
18 Fògairear e o sholus gu dorchadas,
agus as an t-saoghal tilgear e.
19 Cha *bhi* mac aige[e], no mac a mhic
am measg a shluaigh, no neach a mhair-
eas 'n a àitibh-còmhnuidh.
20 R'a là bithidh ionghnadh orra-san a
thig 'n a dhéigh[g], mar a ghlac uamhas
iadsan a thàinig roimhe.
21 Gu deimhin *is* iad sin ionada-còmh-
nuidh an aingidh; agus is e so 'àite-san,
do nach aithne Dia[h].

## CAIB. XIX.

1 *Tha Iob a' gearan gu-n d'àrdaich a chairdean iad féin 'n a aghaidh 'n uair a bhean làmh an Tighearna ris.* 23 *A dhòchas ann an ais-eirigh o na mairbh.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 Cia fhada chuireas sibh doilgheas
air m'anam, agus a bhriseas sibh mo
chridhe le briathraibh?
3 Na deich uairean so[k] mhaslaich sibh
mi: cha nàr leibh *gu* bheil sibh cho coimh-
each rium.
4 Agus gu deimhin ma chaidh mi air
seacharan, fanaidh mo sheacharan agam
féin.
5 An àrdaich[2] sibhse d'a rìreadh sibh
féin a'm' aghaidh[l], agus an tagair sibh
mo mhasladh a'm' aghaidh?
6 Bitheadh fios agaibh a nis gu-n do
thilg Dia thairis mi, agus gu-n do chuir
e a lìon mu'n cuairt orm.
7 Feuch, glaodhaidh mi, Eucoir[3], ach
cha-n éisdear rium; éighidh mi gu h-àrd,
ach cha-*n 'eil* breitheanas ann.
8 Dhùin e suas mo shlighe air chor as
nach urrainn mi dol seachad, agus chuir
e dorchadas air mo cheumaibh.
9 Bhuin e mo ghlòir dhìom, agus thug
e an crùn bhàrr mo chinn.
10 Sgrios e mi air gach taobh[o], agus
chaidh as domh; agus chuir e air falbh,
mar chraoibh, mo dhòchas.
11 Agus las 'fhearg a'm' aghaidh, agus
mheas e mi mar *aon* d'a naimhdibh.
12 Cuideachd thàinig a bhuidhnean,
agus chuir iad suas an slighe a'm' agh-
aidh, agus champaich iad mu'n cuairt air
mo phàilliun.
13 Chuir e mo bhràithrean fada uam;
agus tha mo luchd-eòlais gu deimhin air
fàs coimheach rium.
14 Thréig mo dhilsean[s], agus dhì-
chuimhnich mo luchd-eòlais mi.
15 Mheas muinntir mo thighe, agus
mo bhanoglaich mi mar choigreach: a'm'
eilthireach bha mi 'n an sùilibh.
16 Air mo sheirbhiseach ghairm mi,

R.C. 1520.

[a] Isa. 5. 24
[b] Salm 34. 16
[c] Salm 84. 7, 11
Gnà. 4. 18
[d] Salm 24. 4
[e] Isa. 14. 22
[f] Gnà. 16. 9
19. 21
[1] *smuaint-ean.*
[g] Salm 37. 13
[h] 2 Tes. 1. 8
[i] Ion. 2. 6
[j] caib. 3. 17-19
[k] Gen. 31. 7
[2] *ma dh' àrdaich-eas.*
[l] Salm 38. 16
[m] caib. 13. 14
[3] *do bhrìgh fòirneirt.*
[n] Gnà. 24. 20
[o] Tuir. 2. 5, 6
[p] Gnà. 1. 30-32
[q] Gnà. 5. 22
29. 6
[r] Ier. 20. 3, 4
[s] Salm 38. 11
[t] Gnà. 10. 28

agus cha do fhreagair e : le m' bheul féin ghuidh mi air.
17 Bha m'anail coimheach do m' mhnaoi, ged a ghuidh mi as leth cloinne mo chuirp féin.
18 Rinn eadhon clann òg tàir orm : dh'éirich mi, agus labhair iad a'm' aghaidh.
19 Ghabh luchd mo rùin uile gràin dìom ; agus tha iadsan *a* ghràdhaich mi air tionndadh a'm' aghaidh.
20 Ri m' chraicionn agus ri m'fheòil dhlùth-lean mo chnàmhan[d]; agus chaidh mi as le craicionn m'fhiacal.
21 Gabhaibh truas dìom, gabhaibh truas dìom, O mo chairdean, oir bhean làmh Dhé rium.
22 C'ar son a gheur-leanas sibhse mi mar *a ni* Dia[f], agus le m'fheòil nach sàsuichear sibh ?
23 O nach robh mo bhriathra nis air an sgrìobhadh ! O nach robh iad air an cur sìos ann an leabhar !
24 Le peann iaruinn agus luaidh gu bràth ann an carraig nach robh iad air an gearradh !
25 Oir tha fios agam gu bheil m'fhear-saoraidh beò[h], agus mu dheireadh gu-n seas e air an talamh :
26 Agus an déigh dhoibh so mo chraicionn a chnàmh, gidheadh ann am fheòil gu-m faic mi Dia[i]:
27 Neach a chi mise air mo shon féin, agus air an amhairc mo shùilean-sa, agus ni h-e neach eile : so uile chuir mi suas a'm' chòm féin.
28 Ach their sibhse, C'ar son a gheur-leanamaid e, agus gu-n d'fhuaradh freumh a' ghnothuich ann ?
29 Bitheadh eagal oirbh roimh 'n chlaidheamh ; oir fàsaidh an claidheamh teth [an aghaidh] eucearta, chum gu-m bi fios agaibh gu-m bi breitheanas ann.

## CAIB. XX.

*Tha Sophar a' nochdadh gur gearr caithream nan aingidh, agus nach mair soirbheachadh a' chealgair ach car tiota.*

AN sin fhreagair Sophar an Naamatach, agus thubhairt e,
2 Uime sin tha mo smuaintean a' toirt orm freagairt, agus air a shon so ni mi deifir.
3 Achmhasan mo mhaslaidh cluinneam, agus tha spiorad mo thuigse a' toirt orm freagairt.
4 Nach aithne dhuit so o chian, o shuidhicheadh an duine air thalamh,
5 Gur gearr caithream nan aingidh, agus *nach 'eil* gairdeachas a' chealgair *ach* car tiota[n]?
6 Ged éirich 'àirde suas gus na nèamhan[o], agus ged ruig a cheann na neoil ;
7 Mar 'aolach féin gu bràth théid as da[p]: their iadsan a chunnaic e, C'àit *am bheil* e ?
8 Mar aisling [1]grad-shiubhlaidh[a] e, agus cha-n fhaighear e ; agus teichidh e mar shealladh na h-oidhche.
9 An t-sùil a chunnaic e, cha-*n fhaic i e* tuilleadh, agus na's mò cha-n amhairc 'àite féin air.
10 Iarraidh a mhic na bochdan a thoileachadh, agus aisigidh a làmhan am maoin[b].
11 Tha a chnàmhan làn de *pheacadh* 'òige[c], agus maille ris anns an duslach luidhidh e.
12 Ged robh an t-olc milis 'n a bheul[e], *ged* fholaich se e fo a theangaidh ;
13 *Ged* chaomhain se e, agus nach tréig se e, ach gu-n gléidh se e an taobh a stigh a bheoil ;
14 Tionndaidhear a bhiadh 'n a mhionach, gu domblas nan nathraichean an taobh a stigh dheth.
15 Shluig e sìos beartas, agus sgeithidh e nìos e : tilgidh Dia mach as a bhroinn e.
16 Sùgaidh e nimh nan nathraichean[g]: marbhaidh teanga na nathrach milltich e.
17 Cha-n fhaic e na h-aimhniche 'n an roinnibh, na sruthain meala agus ime.
18 Aisigidh e an nì air son an do shaoithrich e, agus cha sluig e sìos e ; a réir *a* shaoibhreis bithidh 'aiseag, agus cha dean e gairdeachas *ann* :
19 A chionn gu-n d'rinn e fòirneart, gu-n do thréig e na bochdan, le ainneart gu-n d' thug e air falbh tigh nach do thog e.
20 Oir cha mhothaich e suaimhneas 'n a chòm, cha tèaruinn e 'bheag de na mhiannaich e.
21 Cha-n fhàgar a' bheag d'a bhiadh[j]; uime sin cha bhi sùil *aig duine air bith* r'a mhaoin.
22 Ann an iomlaine a' phailteis bithidh e ann an teanntachd : thig gach aobhar dragha air.
23 *An uair* a bhitheas e gus a bhrù a lìonadh, tilgidh *Dia* fraoch 'fheirge air, agus frasaidh e air e 'n uair a bhitheas e ag itheadh[k].
24 Teichidh e roimh na h-armaibh iaruinn : buailidh am bogha stàilinn troimhe e.
25 Tairngear, agus thig a mach as a' chorp, thig an claidheamh loinnreach a mach as a dhomblas : *thig* uamhasan air[l].
26 *Bithidh* gach uile dhorchadas folaichte 'n a ionadaibh dìomhair : loisgidh teine gun séideadh[m] e : éiridh gu h-olc dhàsan a dh'fhàgar 'n a phàilliun.
27 Foillsichidh na nèamhan 'aingidheachd ; agus éiridh an talamh 'n a aghaidh.
28 Triallaidh fàs a thighe ; sruthaidh *nithe* as ann an là 'fheirge.
29 *Is* e so cuibhrionn an duine aingidh o Dhia, agus an oighreachd a dh'orduicheadh dha le Dia.

B.C. 1520.
[1] *itealaichidh.*
[a] Salm 73. 20
[b] rann 18
[c] caib. 13. 26
[d] Salm 102. 5
[e] caib. 15. 16
[f] Salm 69. 26
[g] Ròm. 3. 13
[h] caib. 33. 23, 24
[i] Salm 16. 9, 11; 17. 15; 1 Cor. 15. 53; Phil. 3. 20, 21; Eoin 3. 2
[j] Ecl. 5. 13, 14
[k] Salm 78. 30, 31
[l] Salm 73. 19
[m] Salm 21. 9; Mat. 3. 12
[n] Mat. 7. 21
[o] Isa. 14. 13, 14
[p] 1 Ri. 14. 10

## CAIB. XXI.

*1 Dh'iarr Iob gu-n éisdeadh a chàirdean gu furachar r' a chainnt: 7 tha e a' nochdadh gu bheil na h-aingidh air uairibh a' soirbheachadh; 16 agus air uairibh eile gu bheil an sgrios soilleir. 30 Tha an t-aingidh air a ghleidheadh chum là an sgrios.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 Eisdibh gu furachar ri m' chainnt,
agus bitheadh so mar 'ur comhfhurtachd.
3 Fuilgibh dhomh, agus labhraidh mi;
agus an déigh dhomh labhairt, cuiribh
ri'r fanoid.
4 A'm' thaobh-sa, an ann ri duine *a*
*tha* mo ghearan? agus nam b'ann, c'ar
son nach bitheadh mo spiorad fo bhuair-
eas[2]?
5 Amhaircibh orm, agus bitheadh
ìonghnadh oirbh, agus cuiribh *'ur* làmh
air *'ur* beul[b].
6 Oir an uair a chuimhnicheas mi, tha
eagal orm: agus glacaidh geilt-chrith
m'fheòil.
7 C'ar son a tha na h-aingidh beò, a
dh'fhàsas iad sean, agus a bhitheas iad
àrd ann an cumhachd?
8 *Tha*'n sliochd air a dhaingneachadh
'n am fianuis maille riu, agus an gineal
fa chomhair an sùl.
9 *Tha*'n tighean saor o eagal; agus
cha-*n 'eil* slat Dhé orra.
10 Ginidh an tarbh, agus cha-n fhàil-
nich e; beiridh am bò laogh, agus cha
tilg i *e*.
11 Cuiridh iad a mach an clann
bheag mar threud; agus dannsaidh an
gineal.
12 Togaidh iad an tiompan agus a'
chlàrsach; agus ni iad gairdeachas ri
fuaim an orgain.
13 Caithidh iad an làithean ann an
saoibhreas, agus ann an tiota théid iad
sìos do'n uaigh.
14 Agus their iad ri Dia, Imich uainn[e];
oir cha-n àill leinn eòlas do shlighean.
15 Cò e an t-Uile-chumhachdach, gu-n
deanamaid seirbhis dha[g]? agus ciod an
tairbhe 'bhitheas ann duinn[h], ma ni sinn
urnuigh ris?
16 Feuch, cha-*n 'eil* am maith 'n an
làimh: *tha* comhairle nan aingidh fada
uam-sa[i].
17 Cia minic a chuirear coinneal nan
aingidh as? agus a thig an sgrios orra:
roinnidh *Dia* doilgheasan 'n a fheirg.
18 Bithidh iad mar asbhuain roimh an
ghaoith, agus mar mholl a bheir an iom-
ghaoth leatha.
19 Taisgidh Dia suas 'euceart-san d'a
chloinn[j]: dìolaidh e dha, agus bithidh
fios aig *air*.
20 Chi a shùilean a sgrios, agus a dh'
fheirg an Uile-chumhachdaich òlaidh e.
21 Oir ciod an tlachd *a bhitheas* aige
'n a thigh 'n a dhéigh, 'n uair a ghearrar
as àireamh a mhìos 'n am meadhon?
22 Do Dhia an teagaisg *neach air bith*

B.C. 1520.

[a] Ròm. 11. 34
[1] *a chìochan, no, 'amaran, làn bainne.*
[2] *air a ghiorachadh, mi-fhoighidneach.*
[b] caib. 40. 4
[c] Eabh. 9. 27
[d] caib. 16. 2
[e] caib. 22. 17
[f] Salm 16. 2
[g] Ecs. 5. 2
[h] Mal. 3. 14
[i] Salm 1. 1
[j] Ecs. 20. 5 Ese. 18. 14
[k] caib. 18. 8-10 Salm 11. 6

eòlas[a], agus gur e féin a bheir breth orra-
san a tha àrd?
23 Bàsaichidh e so 'n a làn neart, agus
e uile aig fois agus ann an sìth.
24 Tha 'innidh làn saill[1], agus a chnàmh-
an air an taiseachadh le smior.
25 Agus bàsaichidh e sin ann an seirbhe
'anama, agus cha-n ith e idir le toilinn-
tinn.
26 Cuideachd anns an duslach luidhidh
iad, agus còmhdaichidh cnuimhean iad.
27 Feuch, is aithne dhomh 'ur smuaint-
ean, agus na h-innleachdan *a* tha sibh a'
dealbhadh gu h-eucorach a'm' aghaidh:
28 Oir their sibh, C'àit *am bheil* tigh
an duine mhòir, agus c'àit *am bheil*
ionada-còmhnuidh nan aingidh?
29 Nach d'fheòraich sibh dhiubh-san a
ghabhas seachad air an t-slighe? agus
nach aithne dhuibh an comharaidhean?
30 Gu-n gleidhear an t-aingidh chum là
an sgrios: chum là na feirge gu-n toirear
a mach iad.
31 Cò chuireas an céill a shlighe as an
eudan: agus cò dh'ìocas dha *na* rinn e?
32 Ach a chum na h-uaighe bheirear e,
agus anns an àit-adhlacaidh fanaidh e.
33 Bithidh fòidean a' ghlinne milis dha,
agus tairngidh gach duine 'n a dhéigh[c],
mar *tha* iad do-àireamh roimhe.
34 Cionnus ma ta tha sibh a' tabhairt
comhfhurtachd dhomh gu diomhain[d], an
uair a tha cealg 'n 'ur freagradh?

## CAIB. XXII.

*1 Thug Eliphas fainear nach urrainn duine 'bhi tarbhach do Dhia. 5 Chuir e mòran aingidheachd as leth Iob. 21 Dh'earail e air gu-n dlùthleanadh e ris an Tighearn', agus gu-n dìoladh e a bhòidean da.*

AN sin fhreagair Eliphas an Temanach,
agus thubhairt e,
2 Do Dhia am feud duine a bhi tarbh-
ach[f], mar a dh'fheudas esan a tha glic a
bhi tarbhach dha féin?
3 An toilinntinn do'n Uile-chumhachd-
ach gu-n saor thusa thu féin? agus am
buannachd e *dha-san*, gu-n dean thu do
shlighean iomlan?
4 Air eagal romhad an cronaich e thu?
An téid e chum breitheanais leat?
5 Nach 'eil d'aingidheachd mòr; agus
d'eucearta gun chrìoch?
6 Oir ghabh thu geall o d' bhràithribh
gun aobhar, agus eudach nan lomnochd
bhuin thu dhiubh.
7 Cha d'thug thu uisge do'n sgìth r'a òl,
agus o'n ocrach chum thu aran.
8 Ach *aig* fear a' ghairdein làidir bha
an talamh; agus ghabh an duine urram-
ach còmhnuidh ann.
9 Chuir thu bantraichean uait falamh,
agus bhriseadh gairdeana nan dìlleachd-
an.
10 Air an aobhar sin mu'n cuairt ort
*bha* ribeachan[k], agus ghlac geilt obann
thu;

11 No dorchadas air chor as nach faiceadh tu; agus chòmhdaich pailteas uisgeachan thu.

12 Nach 'eil Dia *ann an* àirde nan nèamh? agus faic mullach nan rionnag, cia àrd a tha iad.

13 Agus their thusa, Cionnus tha fios aig Dia[c]; troimh an dorchadas am breithnich e?

14 *Tha* neoil 'n an còmhdachadh dha, agus cha-n fhaic e; agus ann an cùirt nan nèamh siubhlaidh e.

15 An d'thug thu fainear an t-slighe o shean, air an d'imich daoine aingidh;

16 A ghearradh sìos roimh an àm, agus thaom tuil thar am bunait;

17 A thubhairt ri Dia, Imich uainn[e]; agus ciod is urrainn an t-Uile-chumhachdach a dheanamh air ar son?

18 Gidheadh lìon e an tighean le *nithibh* maithe[f]: ach gu ma fada *bhitheas* comhairle nan aingidh uamsa.

19 Chi na h-ionraic, agus bithidh aoibhneas orra; agus ni an neo-chiontach gàire fanoid riu.

20 'An àite', nach do ghearradh ar maoin-ne sìos; ach loisgidh teine am fuigheall-san.

21 Gabh-sa nis eòlas air-san, agus bi ann an sìth[h]: mar sin thig maith a d' ionnsuidh.

22 Gabh, guidheam ort, an lagh o 'bheul, agus cuir suas a bhriathran, ann ad chridhe[j].

23 Ma philleas tu dh'ionnsuidh an Uile-chumhachdaich[k], togar suas thu; cuiridh tu euceart am fad o d' phàilliunaibh[m].

24 Agus cuiridh thu suas òr mar dhuslach, agus *òr* Ophir mar chlachaibh nan sruth.

25 Agus bithidh an t-Uile-chumhachdach 'n a dhìdean[1] agad, agus bithidh pailteas airgid agad.

26 Oir an sin bithidh do thlachd anns an Uile-chumhachdach, agus togaidh tu suas do ghnùis a dh'ionnsuidh Dhé.

27 Ni thu urnuigh ris, agus éisdidh e riut, agus dìolaidh tu do bhòidean.

28 Agus cuiridh tu ni romhad[o], agus daingnichear dhuit e; agus air do shlighibh dealraichidh solus.

29 An uair a dh'ìslichear daoine, an sin their thu, *Bithidh* àrdachadh ann; agus saoraidh e an t-iriosal[p].

30 Saoraidh se esan nach 'eil neo-chiontach[2], agus saorar e le gloine do làmh-sa.

## CAIB. XXIII.

1 *Mhiannaich Iob teachd a dh'ionnsuidh àite-còmhnuidh Dhé, agus a chùis a thagradh 'n a làthair.* 8 *Ged tha Dia neo-fhaicsinneach is aithne dha slighe an duine.* 11 *Ionracas Iob.* 13 *Tha comhairle Dhé neo-chaochlaidheach.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,

2 An diugh féin *is* searbh mo ghearan[r]: is truime mo bhuille na m'osna.

3 Och gun fhios agam c'àit am faighinn esan[a], *agus* gu-n tiginn a dh'ionnsuidh 'àite!

4 Chuirinn *mo* chùis 'an ordugh 'n a làthair[b], agus lìonainn mo bheul le argumaidibh.

5 Bhitheadh fios agam air na briathraibh leis am freagaireadh e mi, agus thuiginn ciod a theireadh e rium.

6 Le *a* mhòr chumhachd an tagaireadh e a'm' aghaidh[d]? ni h-eadh; ach chuireadh e *neart* annam.

7 An sin thagaireadh am fìrean ris, agus bhithinn air mo shaoradh gu bràth o m' bhreitheamh.

8 Feuch, théid mi air m'aghaidh, ach cha-*n 'eil* esan ann; agus air m'ais, ach cha mhothaich mi e:

9 Air an làimh chlì, far am bheil e ag oibreachadh, ach cha-n fhaic mi *e*; folaichidh se e féin air an làimh dheis, agus cha léir dhomh *e*.

10 Ach is aithne dha an t-slighe agam: an uair a dhearbhas e mi[g], mar òr thig mi a mach.

11 Air a cheumaibh chum mo chos; ghléidh mi a shlighe, agus cha do chlaon mi.

12 O àithne a bhilean cha deachaidh mi air m'ais; na's mò na mo dhlighe *bìdh* mheas mi briathran a bheoil[i].

13 Ach *tha* e 's an aon *bheachd*, agus cò dh'iompaicheas e? agus *an ni* a's miann le 'anam, *sin* ni e.

14 Oir coimhlionaidh e an ni a dh'orduicheadh dhomhsa[l]: agus *tha* mòran d'an leithidibh sin aige.

15 Uime sin tha fiamh orm 'n a fhianuis; an uair a bheir mi fainear, tha eagal orm roimhe[n]:

16 Oir mhaothaich Dia mo chridhe, agus chuir an t-Uile-chumhachdach fiamh orm;

17 A chionn nach do ghearradh as mi roimh an dorchadas, agus o m' ghnùis nach d'fholaich e an dorchadas.

## CAIB. XXIV.

1 *Nochd Iob gu bheil na h-aingidh gu minic a' soirbheachadh 'n an aingidheachd, agus a' bàsachadh mar shluagh eile.*

C'AR son, o nach d'fholaicheadh aimsirean o'n Uile-chumhachdach, nach faic iadsan d'an aithne e a làithean?

2 Atharraichidh iad na comharaidhean-talmhainn; bheir iad treudan leo le fòirneart, agus biadhaidh siad *iad*.

3 Iomainidh iad air falbh asal nan dìlleachdan; mar gheall glacaidh iad damh na bantraich[q].

4 Tionndaidh iad na feumaich as an t-slighe: le 'chéile folaichidh bochdan na talmhainn iad féin.

5 Feuch, mar asalaibh fiadhaich anns an fhàsach théid iad a mach a chum an oibre, ag éirigh gu moch a chum creiche: *bheir* am fàsach biadh dhoibh d'*an* òigridh.

R.C. 1520.

[a] Isa. 26. 8; 55. 6, 7; Dàn 1. 2; 3. 1-3
[b] Isa. 43. 26
[c] Salm 10. 11; 73. 11
[d] Isa. 57. 16
[e] caib. 21. 14
[f] Gnio. 14. 15-17
[g] 1 Pead. 1. 7
[h] Isa. 27. 5; Phil. 4. 7
[i] Salm. 19. 9, 10; Ier. 15. 16
[j] Salm 119. 11
[k] Hos. 14. 1, 2
[l] 1 Tes. 3. 3
[m] 2 Tim. 2. 19
[n] Salm 119. 120
[1] *'n a òr.*
[o] Mat. 21. 22
[p] 1 Pead. 5. 5
[2] *saorar*, no, *saoraidh e, eilean*, no, *fearann nan neo-chiontach.*
[q] Deut. 24. 6, 17
[r] Salm 77. 2-9

6 Anns an fhearann buainidh iad arbh-
ar; agus cruinnichidh iad fìon-fhogharadh
an aingidh.
7 Bheir iad air an lomnochd luidhe gun
eudach, agus gun chòmhdachadh anns an
fhuachd.
8 Le frasaibh nam beann bithidh iad
fliuch, agus a dhìth fasgaidh gabhaidh
iad 'n an glacaibh a' charraig[b].
9 Spìonaidh iad an dìlleachdan o'n
chìch, agus o'n bhochd gabhaidh iad geall.
10 Bheir iad air imeachd lomnochd,
gun eudach; agus o na h-ocraich bheir
iad leo an sguab.
11 An taobh a stigh d'am ballachaibh
fàisgidh iad oladh; bruthaidh iad *am*
fìon-amair, agus fuilingidh iad tart.
12 As a' bhaile tha daoine ag osnaich,
agus éighidh anam nan *daoine* leònta;
gidheadh cha chuir Dia amaideachd as
*an* leth.
13 Tha iad dhiubhsan a dh'éireas suas
an aghaidh an t-soluis; cha-n aithne
dhoibh a shlighean, agus cha ghluais iad
'n a cheumaibh.
14 Leis an t-solus éiridh am mortair[f],
[agus] marbhaidh e am bochd agus am
feumach; agus anns an oidhche bithidh
e mar ghaduiche.
15 Mar an ceudna feithidh sùil an adh-
altranaich ris an dùbh-thra[h], ag ràdh,
Cha-n fhaic sùil mi; agus cuiridh e fol-
ach air 'aghaidh.
16 Cladhaichidh iad anns an dorchadas
troimh thighean, *a* chomharaich iad
dhoibh féin 's an là; cha-n aithne dhoibh
an solus[k]:
17 Oir *tha* 'mhaduinn dhoibh-san mar
sgàile a' bhàis: ma dh'aithnicheas *neach
iad, bithidh iad ann an* uamhais sgàile
a' bhàis.
18 Luath *tha* e mar na h-uisgeacha[m];
mallaichear an cuibhrionn air an talamh:
cha-n fhaic e slighe nam fìon-lios.
19 Bheir tiormachd agus teas leo uisg-
eachan an t-sneachda; an uaigh *iadsan
a* pheacaich.
20 Dì-chuimhnichidh a' bhrù e; biadh-
aidh a' chnuimh gu milis air; na's mò
cha chuimhnichear e[r]; agus brisear aing-
idheachd mar chrann.
21 Bithidh e olc ris a' *mhnaoi* neo-
thorraich, nach beir *clann*; agus do'n
bhantraich cha dean e maith.
22 Agus tairngidh e na daoine treuna
le a neart: éiridh e suas, agus cha-n 'eil
*neach air bith* cinnteach d'a bheatha.
23 Bheir e dha a bhi ann an tèaruint-
eachd, agus *as a sin* earbaidh e; ach *tha*
a shùilean air an slighibh[w].
24 Ardaichear iad ré tamuill[x], ach cha
*bhi* iad ann; ìslichear iad, agus mar na
h-uile bheirear air falbh iad, agus mar
cheann déise gearrar as iad.
25 Agus mur *'eil* e mar sin a nis, cò
ni breugaire dhìom, agus a bheir gu neo-
ni mo chainnt?

B.C. 1520.

[a] Dan. 4. 3, 34
Iud. 25
[b] Tuir. 4. 5
[c] Mat. 5. 45
[d] caib. 4. 17, &c.
15. 14, &c.
Salm 143. 2, &c.
Ròm. 5. 1, 21
[e] Sech. 13. 1
1 Cor. 6. 11
1 Eoin 1. 9
Tais. 1. 5
[f] Salm 10. 8-11
[g] Isa. 40. 14
[h] Gnà. 7. 8, 9
[i] Ecl. 12. 7
[j] Salm 139. 8, 11
Gnà. 15. 11
Eabh. 4. 13
[k] Eoin 3. 20
[l] Salm 104. 2
[m] Salm 73. 18, 19
[n] Gen. 1. 6, 7
Gnà. 30. 4
[o] Salm 97. 2
[p] Gnà. 8. 29
[q] Eabh. 12. 26
[r] Gnà. 10. 7
Isa. 26. 14
[s] Ecs. 14. 21
Isa. 51. 15
[t] Dan. 4. 37
[u] Salm 33. 6, 7
[v] 1 Cor. 13. 9, 12
[w] Gnà. 5. 21-23
[x] Salm 37. 35, 36

## CAIB. XXV.

*Nochd Bildad tighearnas an Uile-chumhachd-aich, agus truaillidheachd an duine.*

AN sin fhreagair Bildad an Suhach,
agus thubhairt e,
2 *Tha* tighearnas[a] agus eagal maille
ris-san: ni e sìth 'n a ionadaibh àrda.
3 Am bheil àireamh air bith air a
shlòigh? agus cò air nach éirich a sholus[c]?
4 Cionnus ma ta a shaorar duine[d] 'am
fianuis Dhé? agus cionnus a bhitheas esan
glan[e] a rugadh o mhnaoi?
5 Amhairc eadhon air a' ghealaich, agus
cha dealraich i; agus cha-n 'eil na rionn-
aga glan 'n a shealladh.
6 Cia is ro lugha na sin an duine *a tha*
'n a chnuimh; agus mac an duine *a tha*
'n a chnuimh?

## CAIB. XXVI.

1 *Chronaich Iob Bildad: 5 dh'aidich e gu bheil cumhachd agus gliocas Dhé gun chrìoch, agus do-rannsachaidh.*

ACH fhreagair Iob, agus thubhairt e,
2 Cionnus a chuidich thu leis an ti
*a tha* gun chumhachd[g]? Cionnus a shaor
thu an gairdean *a tha* gun neart?
3 Cionnus a chomhairlich thu esan aig
nach *'eil* gliocas, agus a dh'fhoillsich thu
gu pailt an ni mar a tha e?
4 Cò ris a labhair thu briathran? agus
cò leis an spiorad a thàinig uait[i]?
5 Dealbhar *nithe* marbha fo na h-uisg-
eachaibh, agus an luchd-àiteachaidh.
6 Lomnochd tha ifrinn 'n a làthair[j],
agus cha-*n 'eil* còmhdachadh aig léir-
sgrios.
7 *Tha e* a' sìneadh na h-àirde tuath os
ceann an ionaid fhalaimh[l], a' crochadh
na talmhainn air neo-ni;
8 A' ceangal suas nan uisgeacha[n] 'n a
neulaibh, agus cha reubar an neul fodhpa;
9 A' cumail a stigh aghaidh a rìgh-
chaithreach, a' sgaoileadh a neoil oirre[o].
10 Chuairtich e na h-uisgeacha le crìoch-
aibh[p], gus an teirig an là maille ris an
oidhche.
11 Criothnaichidh puist nan nèamh[q],
agus bithidh uamhas orra r'a achmhasan.
12 Le 'chumhachd roinnidh e an fhairge[s],
agus le 'thuigse buailidh e an t-uaibh-
reach[t].
13 Le a spiorad sgeadaich e na nèamh-
an[u]; dhealbh a làmh an nathair lùbach.
14 Feuch, *is* iad sin cuid d'a shlighibh[v];
ach cia beag a' chuibhrionn a chuala sinn
deth? agus cò dh'fheudas tairneanach a
chumhachd a thuigsinn?

## CAIB. XXVII.

1 *Tha Iob a' cur roimhe buanachadh 'n a ionracas, agus 'n a fhìreantachd, 8 a chionn gu bheil an cealgair gun dòchas.*

AGUS bhuanaich Iob 'n a chosamh-
lachd a labhairt a mach, agus thubh-
airt e,

2 Mar is beò Dia *a* thug air falbh mo
bhreitheanas, agus an t-Uile-chumhachd-
ach *a* chràidh m'anam,
3 Co fhad as a bhitheas m'anail annam,
agus spiorad Dhé[1] ann am chuinneinibh,
4 Cha labhair mo bhilean aingidheachd,
agus cha chan mo theanga cealg.
5 Nar leigeadh Dia gu-n saorainn sibh :
gus am bàsaich mi, cha-n atharraich mi
m'ionracas uam[a].
6 Ann am fhìreantachd fanaidh mi, agus
cha leig mi uam i ; cha mhaslaich mo
chridhe *mi* ré mo làithean[b].
7 Mar an t-aingidh bitheadh mo nàmh-
aid : agus esan a dh'éireas suas a'm'
aghaidh mar an t-eucorach.
8 Oir ciod e dòchas a' chealgair[d], ged a
bhuanaich e, 'n uair a bheir Dia air falbh
'anam ?
9 An éisd Dia r'a ghlaodh[e], 'n uair a
thig àmhghar air ?
10 Anns an Uile-chumhachdach an gabh
e tlachd ? an gairm e air Dia gach àm[f]?
11 Teagaisgidh mi sibh le làimh Dhé ;
*an ni* a *tha* aig an Uile-chumhachdach,
cha cheil mi.
12 Feuch, chunnaic sibh féin uile e ;
c'ar son ma ta a tha sibh cho ro fhaoin ?
13 Is i so cuibhrionn an duine aingidh
aig Dia, agus oighreachd luchd-fòirneirt
*a* gheibh iad o'n Uile-chumhachdach.
14 Ma dh'fhàsas a mhic lìonmhor[l], *is
ann* air son a' chlaidheimh ; agus cha
sàsuichear a shliochd le aran.
15 Adhlaicear iadsan a mhaireas 'n a
dhéigh anns a' bhàs ; agus cha ghuil a
bhantraichean[n].
16 Ged charn e suas airgiod mar an
duslach, agus ged dheasaich e eudach
mar an làthach ;
17 Deasaichidh se *e*, ach cuiridh an
t-ionracan air e[o]; agus roinnidh an neo-
chiontach an t-airgiod.
18 Togaidh e mar an leòmann a thigh,
agus mar bhothan *a* ni am fear-coimhid.
19 Luidhidh an saoibhir sìos[p], ach cha
chruinnichear e : fosgailidh e a shùilean,
agus cha-*n 'eil* e ann.
20 Glacaidh uamhasan e mar uisgeachan:
's an oidhche goididh doinionn air falbh e.
21 Bheir a' ghaoth an ear leatha e, agus
siubhlaidh e ; agus le iomghaoith grad-
ghluaisidh i as 'àit e[r].
22 Oir caithidh Dia air, agus cha
chaomhain e : bu mhiann leis teicheadh
as a làimh.
23 Buailidh *daoine* am basan ris, agus
le sgeig fuadaichidh iad as 'àit e.

## CAIB. XXVIII.

*1 Tha Iob a' nochdadh, ged rannsaich duine nithe domhain an t-saoghail so, nach urrain e luach gliocais a thuigsinn ; 23 aig Dia a mhàin tha eòlas air gliocas.*

GU cinnteach tha dol a mach[3] aig an
airgiod, agus àit aig an òr *anns* an
leagh iad e.

R.C. 1520.

1 's e sin, *an anail a thug Dia dha,* Gen. 2. 7.
a caib. 2. 3, 9
b Gnio. 24. 16; 1 Eoin 3. 19-21
c caib. 11. 6
d Mat. 16. 26
e Gnà. 1. 28
f Mat. 13. 21
g Hab. 3. 9
h caib. 26. 8
i 1 Cor. 4. 5
j Ecl. 7. 24
k Gnà. 3. 13-15
l Deut. 28. 41; 2 Ri. 10. 7, 8; Hos. 9. 13
m Gnà. 8. 11, 19; 16. 16
n Salm 78. 64
o Ecl. 2. 26
p Luc. 16. 22, 23
2 *nan clachan rubi.*
q rann 12; Seum. 1. 5, 17
r Salm 58. 9
s Gnà. 2. 6
t Gnà. 15. 3
u Salm 135. 7
3 *méinn,* no, *cuisle.*

2 Bheirear iarunn as an talamh, agus
leaghar a' chlach 'n a h-umha.
3 Chuir e crìoch air an dorchadas ; agus
rannsaichidh e mach gach iomlaine, clach-
an duibhre agus sgàile a' bhàis.
4 Brisidh an sruth a mach o'n luchd-
àiteachaidh ; dearmadar iad leis a' chois ;
tiormaichear suas iad ; o dhaoinibh siubh-
laidh iad.
5 *A thaobh* na talmhainn, aisde thig
aran ; agus foidhe tionndaidhear suas
amhuil teine :
6 *Is iad* a clachan àite na saphir ; agus
*tha* duslach òir aice.
7 Ceum nach aithne do'n eunlaith[c],
agus nach faca sùil na fainge.
8 Cha do shaltair cuileanan an leòmh-
ain air, agus cha deachaidh an leòmhan
garg seachad air.
9 Air a' charraig cuiridh e mach a
làmh : tilgidh e bun os ceann na beanntan.
10 Anns na creagaibh bheir e air aimh-
nichibh briseadh a mach[g]; agus chi a
shùil gach ni luachmhor.
11 Ceanglaidh e na h-aimhnichean o
dhol thairis[h]; agus *an ni* a *tha* folaichte
bheir e gu solus[i].
12 Ach cia as a gheibhear gliocas[j]? agus
c'àit am bheil ionad na tuigse ?
13 Cha-n aithne do dhuine a luach[k];
agus cha-n fhaighear i ann an tìr nam
beò.
14 Their an doimhne, Cha-*n 'eil* i an-
nam-sa ; agus their a' mhuir, Cha-*n 'eil* i
maille rium-sa.
15 Cha toirear òr air a son[m], agus cha
tomhaisear airgiod mar a luach.
16 Cha mheasar i le òr na h-Ophir,
leis an onics luachmhoir, no leis an
t-saphir.
17 Cha choimeasar òr no leug rithe ;
agus cha *bhi* a malairt le seudaibh de'n
òr fhìor-ghlan.
18 Air coireal no neamhnuidibh cha
luaidhear ; oir tha luach gliocais os ceann
nan clach a's uaisle[2].
19 Cha choimeasar topas na h-Etiopia
rithe : leis an òr fhìor-ghlan cha mheas-
ar i.
20 Cia as ma ta a thig gliocas[q]? agus
c'àit *am bheil* ionad na tuigse ?
21 Oir tha i 'am folach o shùilibh nan
uile bheò ; agus o eunlaith an athair tha
i 'an cleith.
22 Thubhairt léir-sgrios agus am bàs,
Le'r cluasaibh chuala sinn a cliù.
23 Tuigidh Dia a slighe[s], agus is aithne
dha a h-àit :
24 Oir gu crìochaibh na talmhainn
amhaircidh esan[t]; fo na neamhan uile
chi e :
25 Chum gu-n dean e cudthrom[u] de'n
ghaoith, agus *gu-n* tomhais e na h-uisg-
eacha le tomhas.
26 An uair a rinn e reachd do'n uisge,
agus slighe do dhealanach na tairnean-
aich ;

27 An sin chunnaic e i, agus dh'fhoill-
sich e i; dheasaich e i, seadh, agus ranns-
aich e mach i.
28 Agus thubhairt e ris an duine, Feuch,
eagal an Tighearn'[b], *is* e sin gliocas[c]; agus
an t-olc a thréigsinn, tuigse.

## CAIB. XXIX.

1 *Chuimhnich Iob air na làithibh 's an do dheal-
raich lòchran Dhé air a cheann:* 11 *bha e
'n a charaid do'n dìlleachdan, agus do'n bhan-
traich.*

AGUS bhuanaich Iob 'n a chosamh-
lachd a labhairt a mach, agus
thubhairt e,
2 Och nach robh mi mar anns na mìos-
aibh a chaidh tharum, mar anns na làith-
ibh *air* an do choimhid Dia mi;
3 'N uair a thug e air a lòchran deal-
rachadh air mo cheann, *agus* le a sholus[d]
a ghluais mi 's an dorchadas;
4 Mar a bha mi ann an làithibh m'òige,
'n uair *a bha* rùn-dìomhair Dhé[e] air mo
phàilliun;
5 An uair a *bha* an t-Uile-chumhachdach
fathast maille rium, *agus* m'òganaich[1] mu
m' thimchioll;
6 An uair a nigh mi mo cheuma le ìm[f],
agus a thaom a' charraig a mach dhomh
sruthain olaidh;
7 'N uair a chaidh mi mach gu geata a'
bhaile, a dheasaich mi m'àite-suidhe anns
an t-sràid!
8 Chunnaic na daoine òga mi, agus
dh'fholaich siad iad féin; agus dh'éirich
na *daoine* aosda, *agus* sheas iad.
9 Sguir na h-uachdarain de labhairt,
agus chuir iad *an* làmh air am beul.
10 Dh'fhan na h-àrd-uaislean 'n an tosd,
agus lean an teanga r'an gial.
11 An uair a chual' a' chluas, bheann-
aich i mi[g]; agus an uair a chunnaic an
t-sùil, thug i fianuis leam:
12 A chionn gu-n do shaor mi am bochd
a bha 'g éigheach[h], agus an dìlleachdan
aig nach robh fear-cuideachaidh.
13 Thàinig beannachadh an ti a bha
ullamh gu bàsachadh orm; agus thug
mi air cridhe na bantraich seinn le
aoibhneas.
14 Chuir mi ionracas orm[i], agus dh'éid-
ich e mi: mar fhalluinn agus mar choron
*bha* mo bhreitheanas.
15 Bu shùilean mi do'n dall[l], agus *bu*
chosan mi do'n bhacach.
16 *Bha* mi a'm' athair do na bochd-
aibh; agus a' chùis nach b'aithne[n] dhomh
rannsaich mi mach.
17 Agus bhris mi gial an droch dhuine,
agus á 'fhiaclaibh spìon mi a' chreach.
18 Agus thubhairt mi, Ann am nead
gheibh mi bàs[p], agus mar a' ghaineamh
ni mi *mo* làithean lìonmhor.
19 Bha mo fhreumh air a sgaoileadh
a mach làimh ris na h-uisgeachaibh, agus
luidh an drùchd ré na h-oidhche air mo
mheangan.

R.C. 1520.

a Gen. 49. 24
b Deut. 4. 6
Salm 111. 10
Gnà. 1. 7
9. 10
Ecl. 12. 13
c Seum. 3. 17
d Salm 23. 4
e Salm 25. 14
1 *mochlann.*
f Deut. 23. 24
2 *an raoir.*
g Luc. 4. 22
11. 27
h Salm 72. 12
Gnà. 21. 13
24. 11, 12
i Isa. 61. 10
Eph. 6. 14
j Salm 49. 10-13
k Salm 69. 12
Tuir. 3. 14, 63
l Air. 10. 31
m caib. 17. 6
n Gnà. 29. 7
o Isa. 50. 6
Mat. 26. 67
27. 30
p Salm 30. 6

20 *Bha* mo ghlòir ùr agam, agus dh'ath-
nuadhaicheadh mo bhogha[a] ann am
làimh.
21 Rium-sa dh'éisd *daoine*, agus dh'
fheith iad, agus bha iad 'n an tosd ri m'
chomhairle.
22 An déigh mo bhriathra cha do labh-
air iad a rìs; agus shil mo chainnt orra.
23 Agus bha sùil aca rium, mar ris an
uisge; agus dh'fhosgail iad am beul gu
farsuinn, *mar* air son an uisge dheireann-
aich.
24 Ma ghàir mi riu, cha do chreid iad;
agus solus mo ghnùise cha do thilg iad
sìos.
25 Thagh mi mach an slighe, agus
shuidh mi mar cheannard, agus chòmh-
nuich mi mar rìgh ann an armailt, mar
*aon a* bheir comhfhurtachd do luchd-
bròin.

## CAIB. XXX.

1 *Tha Iob a' caoidh gu-n robh a mheas agus a
chliù air an tionndadh gu masladh;* 15 *agus
gu-n robh a shoirbheachadh air atharrachadh
gu àmhghar.*

ACH a nis tha iadsan a's òige na mise
a' deanamh fanoid orm, muinntir
nach b'fhiù leam an aithrichean a chur
maille ri conaibh mo threuda.
2 Seadh, ciod an tairbhe *a bhitheadh*
dhomhsa ann an neart an làmh, aig an
deachaidh as d'an sean aois?
3 Le dìth agus le gorta *bha iad* uaig-
neach, a' teicheadh do'n fhàsach, *a bha*
's an àm a chaidh seachad[2] 'n a fhàsalachd
agus 'n a léir-sgrios:
4 A' gearradh sìos maloimh làimh ris
na preasaibh, agus freumhan-aiteil mar
bhiadh.
5 O mheasg *dhaoine* dh'fhògradh a mach
iad: dh'éigh iad 'n an aghaidh, mar *an
aghaidh* gaduiche.
6 *Bha iad* a' chòmhnuidh ann an
sgaradh nan gleann, *ann an* uamhan na
talmhainn agus nan creag.
7 Am measg nam preas rinn iad gearan:
fo an eanntagaich chruinnicheadh iad
ri 'chéile:
8 Clann nan amadan, seadh, clann
*dhaoine* gun chliù[j]: bha iad na bu tàireile
na 'n talamh.
9 Agus a nis is mise a's òran doibh[k],
agus tha mi a'm' leth-fhocal aca[m].
10 Tha iad a' gabhail gràin dìom, tha
iad a' teicheadh fad as uam, agus cha
chaomhain iad smugaid a thilgeadh a'm'
eudan[o].
11 A chionn gu-n d'fhuasgail e mo
chòrd, agus gu-n do shàruich e mi, leig
iadsan mar an ceudna an t-srian sgaoilte
romham.
12 Air *mo* dheas làimh dh'éirich an
òigridh; thug iad air mo chosaibh sleamh-
nachadh uam, agus thog iad suas a'm'
aghaidh slighean an sgrios.
13 Mhill iad mo cheuma, chuir iad m'

aimhleas air aghaidh, gun fhear-cuid-
eachaidh aca.
14 Mar bhriseadh a steach leathan thàin-
ig iad, mar ann an léir-sgrios thaom iad a
stigh.
15 Thionndaidh uamhasan a'm' agh-
aidh : ruaig iad m'anam mar a' ghaoth ;
agus mar neul chaidh mo thèaruinteachd
seachad.
16 Agus a nis tha m'anam air a dhòrt-
adh a mach orm[c]; ghlac làithean àmh-
ghair mi.
17 'S an oidhche tha mo chnàmhan air
an tolladh annam : agus cha bhi m'fhéith-
ean aig fois.
18 Le meud a neirt mhùth e m'eud-
ach : mar bhile mo chòta chuairtich e mi.
19 Thilg e mi anns an làthaich[e], agus
tha mi air fàs cosmhuil ri duslach agus ri
luaith.
20 Dh'éigh mi riut, agus cha d'éisd thu
rium ; sheas mi suas, agus [cha] d'thug
thu fainear mi.
21 Tha thu air fàs an-iochdmhor rium ;
le neart do làimhe tha thu 'g ad chur féin
a'm' aghaidh.
22 Tha thu 'g am thogail ris a' ghaoith :
tha thu 'toirt orm marcachd *oirre*, agus a'
leaghadh as mo bhrìgh.
23 Oir tha fhios agam gu-n toir thu mi
gu bàs, agus a chum an tighe a dh'ord-
uicheadh do gach uile bheò[h].
24 Gidheadh cha sìn e mach *a* làmh a
chum na h-uaighe, ged ghlaodh iad 'n a
sgrios.
25 Nach do ghuil mise air a shon-san a
bha ann an àmhghar? nach robh m'anam
doilich air son an *duine* bhochd ?
26 An uair a bha sùil agam ri maith[j],
an sin thàinig olc ; agus an uair a bha
dùil agam ri solus, thàinig dorchadas.
27 Bha m'innigh air ghoil, agus cha
robh fois aca : chuir làithean àmhghair
romham.
28 Ri bròn dh'imich mi as eugmhais
na gréine : dh'éirich mi, anns a' chomh-
chruinneachadh dh'éigh mi.
29 Is bràthair mi do na dragonaibh, agus
*is* companach *mi* do na comhachagaibh.
30 Dhubhadh mo chraicionn orm[l], agus
loisgeadh mo chnàmhan le teas.
31 Agus tha mo chlàrsach air tionndadh
gu bròn, agus m'organ gu guth na muinn-
tir a ghuileas.

## CAIB. XXXI.

1 *Tha Iob a' nochdadh gu-n do ghluais e ann an treibhdhireas a chridhe ;* 16 *agus gu-n robh e caoimhneil ris an dìlleachdan agus ris na bochdaibh.*

RINN mi coimhcheangal ri m'shùilibh:
c'ar son ma ta a smuainichinn air
maighdinn[p]?
2 Oir ciod e cuibhrionn Dhé o'n *ionad*
shuas, agus oighreachd an Uile-chumh-
achdaich o'n àirde?
3 Nach '*eil* sgrios ann do'n droch *dhuine*,
agus coimhichead do luchd-deanamh na
h-euceirt?
4 Nach 'eil e a' faicinn mo shlighean[a],
agus ag àireamh mo cheuman gu léir?
5 Ma ghluais mi le dìomhanas[b], agus
ma ghreas mo chos a chum ceilge ;
6 Cudthromaichear mi ann am meidh-
ibh a' cheartais, a chum gu-m bi fios aig
Dia air m'ionracas.
7 Ma thionndaidh mo cheum as an
t-slighe, agus an déigh mo shùl gu-n do
ghluais mo chridhe[d], agus ri m' làmhan
gu-n go lean smal air bith ;
8 Cuiream, agus itheadh neach eile ;
seadh, bitheadh mo shliochd air an spion-
adh as am frèumh.
9 Ma mhealladh mo chridhe le mnaoi,
agus aig dorus mo choimhearsnaich ma
rinn mi feall-fholach ;
10 Meileadh mo bhean do neach eile,
agus cromadh daoine eile oirre :
11 Oir *is* cionta mòr so, agus *is* euceart
e *air son* nam breitheamh[f].
12 Oir *is* teine e a loisgeas chum sgrios[g],
agus a spìonadh as m'fhàs uile.
13 Ma rinn mi tàir air cùis m'òglaich,
no mo bhanoglaich, an uair a thagair iad
rium ;
14 Ciod ma ta a ni mi 'n uair a dh'éireas
Dia ? agus an uair a dh'fhiosraicheas e,
ciod a fhreagaireas mi dha ?
15 Nach e 'n ti a rinn mise anns a'
bhroinn, a rinn esan[i] ; agus nach aon a
dhealbh sinn anns a' bhroinn ?
16 Ma chum mi na bochdan o'*m* miann,
agus ma thug mi air sùilibh na bantraich
fàilneachadh ;
17 No ma dh'ith mi mo ghreim a'm'
aonar, agus nach d'ith an dìlleachdan
dheth ;
18 (Oir o m'òige dh'fhás e suas maille
rium, mar *aig* 'athair : agus o bhroinn mo
mhàthar threòraich mi ise ;)
19 Ma chunnaic mi neach a' bàsachadh
a dhìth eudaich agus nach *robh* còmhdach-
adh aig a' bhochd ;
20 Mur do bheannaich a leasraidh mi[k],
agus mur do bhlàthaicheadh e le lomradh
mo chaorach ;
21 Ma thog mi mo làmh an aghaidh an
dìlleachdain, an uair a chunnaic mi mo
chòmhnadh anns a' gheata ;
22 Tuiteadh mo ghairdean o'n t-slinn-
ean, agus brisear mo righe o'n chnàimh.
23 Oir *bha* sgrios o Dhia 'n a uamhas
dhomhsa[m], agus a thaobh 'àirde-san[n] cha
robh e'n comas domh fulang.
24 Ma chuir mi 's an òr mo dhòchas[o],
agus ma thubhairt mi ris an òr fhìor-
ghlan, *Is tu* m'earbsa ;
25 Ma rinn mi gairdeachas a chionn
gu-n *robh* mo bheartas mòr, agus a chionn
gu-n d'fhuair mo làmh mòran ;
26 Ma dh'amhairc mi air a' ghréin an
uair a dhealraich i, no air a' ghealaich a'
gluasad ann an soillse ;
27 Agus gu-n do mhealladh mo chridhe

B.C. 1520.

[a] Eoin 1. 48
Ier. 32. 19
[b] Salm 44. 20, 21
[c] Salm 42. 4
[d] Ese. 14. 3-7
[e] caib. 9. 31
[f] Lebh. 20. 10
[g] Mal. 3. 5
Eabh. 13. 4
[h] Gen. 3. 19
[i] Gnà. 22. 2
[j] Ier. 8. 15
[k] Deut. 24. 13
[l] Tuir. 4. 8
5. 10
[m] Salm 119. 120
[n] Salm 76. 7
[o] 1 Tim. 6. 17
[p] Gnà. 6. 25

os ìosal, agus gu-n do phòg mo bheul mo làmh :

28 *Is* cionta so mar an ceudna[a] *air son* a' bhreitheimh ; oir dh'àicheadhainn an Dia *a tha* shuas.

29 Ma rinn mi gairdeachas ri sgrios an ti a dh'fhuathaich mi, agus ma thog mi mi féin suas a chionn gu-n d' thàinig olc air :

30 Oir cha do leig mi le m' bheul peacachadh[e] le mallachadh iarraidh air 'anam.

31 Mur dubhairt fir mo phàilliuin, Och nach robh sinn air ar sàsuchadh le 'fheòil !

32 Am muigh cha do luidh an coigreach[f] : mo dhorus dh'fhosgail mi do'n fhear-turuis.

33 Ma cheil mi, mar[1] Adhamh[g], m'eusaontais, le m'euceart fholach a'm' uchd :

34 An uair a bha eagal orm roimh mhòr-shluagh[h], no 'chuir tarcuis theaghlach uamhas orm, agus a bha mi a'm' thosd, agus nach deachaidh mi mach air dorus.

35 Och nach éisdeadh aon rium ! feuch, *is e* mo mhiann *gu-m* freagaireadh an t-Uile-chumhachdach mi, agus *gu-n* sgrìobhadh m'fhear-casaid leabhar.

36 Gu deimhin air mo ghualainn ghabhainn e ; cheanglainn e mar choron orm.

37 Aireamh mo cheuman chuirinn an céill da ; mar cheannard rachainn am fagus da.

38 Ma dh'éigheas m'fhearann 'a m' aghaidh, no ma ghearaineas mar an ceudna a chlaisean :

39 Ma dh'ith mi a thoradh gun airgiod, no ma thug mi air a luchd-seilbh an anam a chall[j]:

40 'An àite cruithneachd fàsadh droighneach, agus, 'an àit eorna, eanntagach. Chrìochnaicheadh briathran Iob.

## CAIB. XXXII.

1 *Las fearg Elihu an aghaidh Iob agus a thriuir chairdean.* 6 *Chronaich e a chairdean a chionn nach do dhearbh iad an aghaidh Iob.* 16 *Nochd e 'eud gu labhairt.*

AN sin sguir an triuir dhaoine so de thoirt freagraidh air Iob, a chionn gu-*n robh* e ionraic 'n a shùilibh féin.

2 Agus las fearg Elihu mhic Bharacheil a' Bhusithich, de chinneadh Ram ; an aghaidh Iob las 'fhearg, a chionn gu-n d'fhìreanaich se e féin na' s mò na Dia.

3 Mar an ceudna an aghaidh a thriuir chairdean las 'fhearg, a chionn nach d'fhuair iad freagradh ; agus gu-n do dhìt iad Iob.

4 A nis dh'fheith Elihu gus an do labhair Iob, a chionn gu-*m bu* shine iad na esan.

5 An uair a chunnaic Elihu nach *robh* freagradh air bith ann am beul nan triuir dhaoine *so*, an sin las 'fhearg.

6 Agus fhreagair Elihu mac Bharacheil a' Bhusithich, agus thubhairt e, *Tha* mise òg, agus sibhse aosmhor[o]; uime sin bha eagal orm, agus bha mi sgàthach mu m' bharail a nochdadh dhuibh.

7 Thubhairt mi, Labhradh làithean, agus teagaisgeadh lìonmhoireachd bhliadhnacha gliocas.

8 Ach *tha* spiorad's an duine[b], agus bheir anail[c] an Uile-chumhachdaich tuigse dha.

9 Cha bhi daoine mòra *a ghnàth* glic[d] ; agus *cha* tuig na h-aosmhoir breitheanas.

10 Uime sin thubhairt mi, Eisdibh rium ; nochdaidh mise mar an ceudna mo bharail.

11 Feuch, dh'fheith mi ri 'r briathraibh ; dh'éisd mi ri 'r reusonaibh, gus an do rannsaich sibh ciod a theireadh sibh.

12 Seadh, thug mi fainear sibh ; agus, feuch, cha *robh* aon agaibh a dhearbh an aghaidh Iob, *no* a thug freagradh air a bhriathraibh ;

13 Air eagal gu-n abradh sibh, Fhuair sinn a mach gliocas[i]: *is e* Dia a thilgeas sìos e, cha-n e duine.

14 A nis cha do chuir e *a* bhriathran 'an ordugh a'm' aghaidh-sa ; agus le 'ur foclaibh-se cha fhreagair mise e.

15 Bha uamhas orra ; cha do fhreagair iad na bu mhò ; sguir iad de labhairt.

16 Agus dh'fheith mi, ach cha do labhair iad ; ach sheas iad, agus cha do fhreagair iad na bu mhò.

17 Freagairidh mise mar an ceudna mo chuid féin ; nochdaidh mise mar an ceudna mo bharail.

18 Oir tha mi làn de bhriathraibh ; tha spiorad mo chuim 'g am éigneachadh.

19 Feuch, *tha* mo chòm mar fhìon gun dol as aige ; mar shearraga nuadha, tha e ullamh gu bhi air a reubadh.

20 Labhraidh mi, agus bithidh lasachadh agam ; fosgailidh mi mo bhilean, agus freagairidh mi.

21 Na gabham-sa, guidheam ort, ri gnùis duine air bith ; agus ri duine na labhram gu miodalach.

22 Oir cha-n aithne dhomh-sa cainnt mhiodalach[k]: nam *b'aithne*, gu h-aithghearr bheireadh mo Chruith-fhear air falbh mi[l].

## CAIB. XXXIII.

1 *Thairg Elihu e féin a thagradh ri Iob.* 8 *Chronaich se e a chionn gu-n robh dòchas aige 'n a neo-chiontas.* 14 *Le aisling na h-oidhche bheir Dia eòlas do'n duine.*

UIME sin, a Iob cluinn, guidheam ort, mo bhriathran, agus éisd ri 'm bhriathraibh uile.

2 Feuch, a nis dh'fhosgail mi mo bheul ; labhair mo theanga ann am bheul.

3 *O* ionracas mo chridhe *thig* mo bhriathran[m]; agus labhraidh mo bhilean eòlas gu soilleir[n].

4 Rinn Spiorad Dhé mi, agus thug anail an Uile-chumhachdaich beatha dhomh.

5 Ma's urrainn thu, freagair mi, cuir *do bhriathran* 'an ordugh a'm' lathair, seas suas.

B.C. 1520.

[a] Deut. 17. 2-7
[b] Gnà. 20. 27
[c] Gnà. 2. 6 Dan. 2. 21
[d] Mat. 11. 25 1 Cor. 1. 27
[e] Ecl. 5. 6
[f] Isa. 58. 7 Eabh. 13. 2
[1] *mar dhuine*; no, *a réir gnàth 'dhaoine.*
[g] Gen. 3. 8, 12
[h] Ecs. 23. 2
[i] Ier. 9. 23
[j] 1 Ri. 21. 13
[k] Gal. 1. 10
[l] Salm 12. 2, 3
[m] Gnà. 8. 6-9
[n] Tit. 2. 7, 8
[o] caib. 15. 10

6 Feuch, *tha* mise, mar tha thu féin o Dhia[1]; as a' chrèidh dhealbhadh mise mar an ceudna.

7 Feuch, cha chuir m'uamhas-sa eagal ort[b], agus cha bhi mo làmh trom ort.

8 Gu cinnteach labhair thu a'm' éisdeachd, agus chuala mi guth [do] bhriathar[c], *ag ràdh*,

9 Glan *tha* mi, gun eusaontas; neochiontach *tha* mi, agus cha-*n 'eil* euceart annam.

10 Feuch, tha e 'faghail chùisean a'm' aghaidh[d]; tha e 'g am mheas mar a nàmhaid;

11 Tha e a' cur mo chos anns a' cheap[e]; tha e a' geur-amharc air mo cheumaibh gu léir.

12 Feuch, *an* so cha-n 'eil thu ceart; freagairidh mi thu gur mò Dia na duine.

13 C'ar son a chuireas tu 'n a aghaidh[f]? oir ann an aon air bith d'a nithibh cha toir e cunntas[g].

14 Oir aon uair labhraidh Dia, agus an dara uair[h] cha-n amhairc e thairis air[2].

15 Ann an aisling, ann an sealladh na h-oidhche, 'n uair a thuiteas codal trom air daoinibh, 'n uair a bhitheas iad 'n an suain air an leabaidh;

16 An sin fosgailidh e cluasan dhaoine, agus seulaichidh e an teagasg,

17 Chum gu-n tarruing e duine o *a* dheanadas[j], agus gu folaich e uabhar o dhuine[k];

18 Gu-n cum e 'anam o'n t-slochd, agus a bheatha o sgrios leis a' chlaidheamh.

19 Oir smachdaichear e le péin air a leabaidh[l], agus lìonmhoireachd a chnàmh *le péin* làidir:

20 Air chor as gu-n gabh a bheatha gràin a dh'aran, agus 'anam de bhiadh deadh-bhlasda.

21 Caithear 'fheòil air chor as nach faicear i; agus a chnàmhan nach facas, seasaidh a mach.

22 Agus tairngidh 'anam am fagus do'n uaigh, agus a bheatha do na milltearaibh.

23 Ma bhitheas teachdair' aige, eadartheangair, aon am measg mhìle, a nochdadh 'ionracais do dhuine;

24 An sin gabhaidh e truas deth, agus their e, Saor e o dhol a sìos do'n t-slochd, fhuair mi éiric.

25 Bithidh 'fheòil na's ùire na *feòil* leinibh; thig e air ais gu làithibh 'òige:

26 Ni e urnuigh ri Dia, agus gabhaidh e gu caoimhneil ris; agus chi e a ghnùis le gairdeachas; oir ìocaidh e do dhuine 'ionracas.

27 Amhaircidh e air daoinibh, agus *ma* their *aon duine*, Pheacaich mi[p], agus chlaon mi an *ni a bha* ceart, agus cha robh e chum tairbhe dhomh;

28 Saoraidh e 'anam o dhol sìos do'n t-slochd, agus chi a bheatha solus.

29 Feuch, na *nithe* sin uile oibrichidh Dia gu minic a thaobh duine,

30 A thoirt 'anama air ais o'n t-slochd[s], gu bhi air a shoillseachadh le solus nam beò[a].

B.C. 1520.

[1] *a réir do ghuidhe 'an àite Dhé, caib. 9. 32, 33.*
[a] Salm 56. 13 Gnio. 26. 18
[b] caib. 9. 34
[c] caib. 10. 7 16. 17 23. 11, 12 27. 5, 6 29. 14
[d] caib. 19. 11
[e] caib. 13. 27
[f] Isa. 45. 9
[g] Dan. 4. 35
[h] Salm 62. 11
[2] *seadh, dà uair, ach cha toir duine fainear e.*
[i] caib. 27. 2
[j] caib. 17. 11
[k] Isa. 23. 9
[l] Salm 107. 17
[m] caib. 9. 22, 23
[n] Tais. 22. 12
[o] 2 Sam. 23. 3
[p] 1 Eoin 1. 9
[q] Ecs. 22. 28
[3] *ni's lugha gu mòr na sin ris-san.*
[r] Eabh. 12. 28
1 Pead. 1. 17
[s] Salm 40. 1, 2
Isa. 38. 17

31 Thoir fainear, a Iob, éisd rium; bi ann ad thosd, agus labhraidh mi.

32 Ma tha 'bheag agad r'a ràdh, freagair mi: labhair, oir bu mhiann leam do shaoradh.

33 Mur 'eil, éisd thusa riumsa; bi ann ad thosd, agus teagaisgidh mise dhuit gliocas.

## CAIB. XXXIV.

1 *Rinn Elihu casaid air Iob a chionn gu-n dubhairt e gu-n robh e ionraic, agus gu-n d'thug Dia air falbh a bhreitheanas.* 10 *Cha chòmhnuich aingidheachd maille ri Dia.* 34 *Chronaich Elihu Iob.*

A THUILLEADH air so fhreagair Elihu, agus thubhairt e,

2 Cluinnibh mo bhriathran, a *dhaoine* glice, agus éisdibh rium, sibhse aig am bheil eòlas:

3 Oir dearbhaidh a' chluas briathran, agus blaisidh am beul biadh.

4 Ròghnaicheamaid dhuinn féin breitheanas: bitheadh fios againn eadaruinn féin ciod *an ni a tha* maith.

5 Oir thubhairt Iob, Tha mi ionraic[i]; agus thug Dia air falbh mo bhreitheanas.

6 Ann am bhreitheanas tha mi air mo mhealladh: *tha* mo lot do-leighis, as eugmhais eusaontais.

7 Cia an duine *a tha* cosmhuil ri Iob, *a* dh'òlas suas magadh mar uisge?

8 A dh'imicheas ann an cuideachd luchd-deanaimh na h-euceirt, agus a shiubhlas le droch dhaoinibh.

9 Oir thubhairt e, Cha-n 'eil tairbhe ann do dhuine tlachd a ghabhail ann an Dia[m].

10 Uime sin éisdibh rium, sibhse a dhaoine tuigseach: Fada gu robh aingidheachd o Dhia, agus euceart o'n Uile-chumhachdach.

11 Oir gniomh duine ìocaidh e dha[n], agus bheir e air gach duine gu faigh e a réir a shlighe.

12 Seadh, gu cinnteach cha dean Dia gu h-aingidh, agus cha chlaon an t-Uile-chumhachdach breitheanas.

13 Cò chuir an talamh fo a chùram? agus cò shuidhich an domhan uile?

14 Ma chuireas e a chridhe air, ma chruinnicheas e d'a ionnsuidh féin a spiorad agus 'anail;

15 Bàsaichidh gach uile fheòil le 'chéile, agus pillidh an duine a rìs do'n duslach.

16 A nis ma *tha* tuigse *agad*, cluinn so; éisd ri guth mo bhriathar:

17 An riaghail esan féin aig am bheil fuath do cheartas[o]? agus an dìt thu esan a's ro cheirte?

18 An abrar ri rìgh, *Tha thu* aingidh[q]? ri daoinibh urramach, *Tha sibh* aindiadhaidh?

19 *Ris-san*[3] nach gabh ri gnùis uachdaran[r], agus nach meas an saoibhir na's mò na'm bochd? oir *is* iad uile oibre a làmh.

20 Gu h-obann gheibh iad bàs, agus mu mheadhon-oidhche cuirear an sluagh fo bhuaireas, agus siubhlaidh iad: agus bheirear an cumhachdach air falbh gun làmh.
21 Oir *tha* a shùilean air slighibh duine[c], agus chi e a cheuman gu léir[d].
22 Cha-*n 'eil* dorchadas[e] no sgàile bàis ann, far am folaich luchd-deanamh na h-aingidheachd iad féin[f].
23 Oir cha leig e tuilleadh *'s a chòir* air duine, chum gu-n rachadh e ann am breitheanas ri Dia.
24 Brisidh e sìos *daoine* cumhachdach gun àireamh, agus cuiridh e suas *daoine* eile 'n an àit.
25 Uime sin is aithne dha an gniomharan, agus tilgidh e bun os ceann *iad* 's an oidhche, agus sgriosar iad.
26 Mar dhroch dhaoinibh buailidh e iad ann an sealladh soilleir dhaoine eile[i]:
27 A chionn gu-n do thionndaidh iad air an ais uaith, agus nach d' thug iad fainear aon air bith d'a shlighibh[j];
28 Air chor as gu-n d' thug iad air glaodh nam bochd teachd d'a ionnsuidh[k], agus gu-n cual' e glaodh nan truaghan.
29 An uair a bheir esan fois[l], cò ni buaireas? agus an uair a dh'fholaicheas e *a* ghnùis[m], cò chi e? ma's ann a thaobh cinnich, no a thaobh duine a mhàin.
30 A chum nach rìghich duine a bhitheas 'n a chealgair, air eagal gu-m bitheadh an sluagh air an ribeadh[n].
31 Gu cinnteach ri Dia tha e iomchuidh r'a ràdh, Ghiùlain mi *smachdachadh*[o], cha chiontaich mi *na's mò*.
32 *An ni* nach léir domh, teagaisg thusa dhomh[q]: ma rinn mi aingidheachd, cha dean mi *sin* na's mò[r].
33 An ann a réir do thoile-sa *'bu chòir an ni a bhi*? dìolaidh se e, ma dhiùltas tusa, oir is tu féin a ròghnaicheas, agus cha mhise; uime sin an ni a's aithne dhuit labhair.
34 Innseadh daoine tuigseach dhomh, agus éisdeadh duine glic rium.
35 Labhair Iob gun eòlas[u], agus *bha* a bhriathran as eugmhais gliocais.
36 *Is e* mo mhiann Iob 'a bhi air a dhearbhadh chum na crìche, air son *a* fhreagraidhean le daoinibh aingidh.
37 Oir tha e a' cur ceannairc r'a pheacadh, a' bualadh a bhas 'n ar measg, agus a' deanamh a bhriathra lìonmhor an aghaidh Dhé.

## CAIB. XXXV.

1 *Chronaich Elihu Iob a chionn gu-n dubhairt e gu-n robh 'fhìreantachd os ceann fìreantachd Dhé.* 9 *Glaodhaidh mòran a tha air an sàruchadh ri Dia, ach cha-n fhaigh iad éisdeachd, do bhrìgh gu bheil iad as eugmhais creidimh.*

FHREAGAIR Elihu a rìs, agus thubhairt e,
2 An saoil thusa so a bhi ceart, gu-n dubhairt thu, *Tha* m'fhìreantachd-sa os ceann *fìreantachd* Dhé[a];
3 Oir thubhairt thu, Ciod an tairbhe 'bhitheas ann dhuit-sa[b]? *Agus*, ciod a' bhuannachd a bhitheas ann dhomh-sa, *ma shaorar mi* o m' pheacadh?
4 Freagairidh mise thu, agus do chompanaich maille riut.
5 Amhairc air na nèamhan, agus, feuch; agus faic na neoil *a*'s àirde na thu.
6 Ma pheacaicheas tu, ciod a ni thu 'n a aghaidh-san[g]? agus *ma* dh'fhàsas d'eusaontais lìonmhor, ciod a ni thu airsan?
7 Ma bhitheas tu ionraic, ciod a bheir thu dhasan[h]? no ciod a gheibh e o d' làimh?
8 Feudaidh d'aingidheachd *cron a dheanamh* do dhuine mar tha thusa, agus d'fhìreantachd *a bhi tarbhach* do mhac an duine.
9 Glaodhaidh iadsan a tha air an sàruchadh le mòran, éighidh iad air son gairdein na mòr-chuideachd.
10 Ach cha-n abair aon neach, C'àit am bheil Dia mo Chruith-fhear, a tha 'tabhairt dhàn seachad 's an oidhche?
11 A tha 'g ar teagasg na's mò na ainmhidhean na talmhainn, agus 'g ar deanamh na's glice na eunlaith nan speur.
12 An sin éighidh iad, ach cha fhreagair *neach air bith iad*, air son uabhair dhroch dhaoine.
13 Gu cinnteach cha-n éisd Dia ri dìomhanas[p], agus cha bhi meas aig an Uile-chumhachdach air.
14 Ged their thu nach faic thu e, tha breitheanas 'n a làthair[s]; uime sin earb thusa as.
15 Ach a nis a chionn nach *'eil e mar sin*, dh'fhiosraich e[1] 'n a chorruich, gidheadh ni h-aithne dha[2] *sin*[t] ann an deuchainn mhòir.
16 Uime sin fosgailidh Iob a bheul gu dìomhain: ni e briathra lìonmhor gun eòlas.

## CAIB. XXXVI.

1 *Nochd Elihu gu bheil Dia ceart 'n a uile shlighibh.* 8 *Crìoch smachdachaidh Dhé.* 24 *Tha oibre an Tighearn' iongantach agus do-thuigsinn.*

AGUS chaidh Elihu air aghaidh, agus thubhairt e,
2 Leig dhomh beagan, agus nochdaidh mi dhuit gu *bheil* fathast ni *agam* r'a labhairt air son Dhé.
3 Tairngidh mi m'eòlas o chéin, agus do m' Chruith-fhear bheir mi ceartas.
4 Oir gu cinnteach cha *bhi* mo bhriathra breugach: *tha* esan a tha iomlan ann an eòlas maille riut.
5 Feuch, *tha* Dia cumhachdach, agus cha dean e tàir; cumhachdach ann an neart[v] *le* gliocas.

B.C. 1520.
a caib. 9. 17, 34; 16. 12-17; 27. 2-6
b caib. 31. 2, &c.
c 2 Each. 16. 9
d Salm 139. 2, 3
e Am. 9. 2, 3; Eabh. 4. 13
f Tais. 6. 15, 16
g Ier. 7. 19
h Salm 16. 2; Gnà. 9. 12
i 1 Tim. 5. 24
j Gnà. 1. 29, 30
k Ecs. 22. 27
l Ròm. 8. 31-34
m Salm 143. 7
n 1 Ri. 12. 28
o Dan. 9. 7-14
p Isa. 1. 15
q Salm 32. 8
r Eph. 4. 22
s Salm 77. 5-10
1 's e sin, *Dia.*
2 's e sin, *Iob.*
t Hos. 11. 8, 9
u caib. 38. 2
v Ier. 32. 19

6 Cha ghléidh e beò an t-aingidh; ach bheir e ceartas do na bochdaibh.

7 Cha tarruing e a shùilean o'n ionracan[b]; ach *tha iad* le rìghribh air an rìgh-chaithir, agus daingnichidh e iad gu bràth, agus àrdaichear iad.

8 Agus ma *bhitheas* iad ceangailte 'an gèimhlibh[e], *ma* ghlacar iad ann an cordaibh àmhghair;

9 An sin nochdaidh e dhoibh an obair agus an eusaontais, gu-n robh iad anabarrach.

10 Agus fosgailidh e an cluas chum fòghluim, agus àithnidh e dhoibh pilltinn o euceart.

11 Ma dh'éisdeas iad *ris* agus ma ni iad seirbhis *da*, caithidh iad an làithean ann an saoibhreas, agus am bliadhnan ann an subhachas.

12 Ach mur éisd iad, cuirear as doibh leis a' chlaidheamh, agus gheibh iad bàs gun eòlas.

13 Ach carnaidh na cealgairean ann an cridhe suas fearg[h]; cha-n éigh iad an uair a cheanglas e iad.

14 Gheibh iad bàs 'n an òige[j], agus *tha* am beatha am measg nan neòghlan.

15 Saoraidh e am bochd 'n a àmhghar; agus fosgailidh e an cluasan 'n *an* sàruchadh.

16 Eadhon mar sin dh'atharraicheadh e thusa á meadhon teanntachd *gu* àite farsuinn[m], far nach *'eil teanntachd* air bith; agus *bhitheadh* na chuirteadh air do bhòrd[n] làn de shaill.

17 Ach choimhlion thu breitheanas an aingidh: gabhaidh breitheanas agus ceartas greim *dhìot*.

18 A chionn *gu bheil* fearg *riut*, thoir an aire nach toir e air falbh thu le *a* bhuille: an sin cha saor éiric mhòr thu.

19 Am meas e do shaoibhreas[q]? cha *mheas, no* òr, no uile neart cumhachd.

20 Na miannaich an oidhche 'n uair a ghearrar as sluagh 'n an àit.

21 Thoir an aire nach claon thu gu euceart; oir so ròghnaich thu thar àmhghar.

22 Feuch, àrdaichidh Dia le a chumhachd[s]; cò theagaisgeas cosmhuil ris-san[t]?

23 Cò dh'fhiosraich a shlighe; agus cò dh'fheudas a ràdh, Rinn thu euceart?

24 Cuimhnich gu-n àrdaich thu 'obair[v] san, a chi daoine.

25 Chi na h-uile dhaoine i: chi duine *i* o chéin.

26 Feuch, *tha* Dia mòr, agus cha-n aithne dhuinne *e*; agus cha rannsaichear a mach àireamh a bhliadhnachan[z].

27 Oir ni e meanbh na braoin uisge: taomaidh iad a nuas uisge[a] a réir a cheò,

28 A shileas na neoil; frasaidh iad air an duine gu pailt.

29 A bhàrr air so, an urrainn *neach air bith* sgaoileadh nan neul a thuigsinn, *no* fuaim a phàilliuin?

B.C. 1520.

[a] Luc. 17. 24
[b] Eabh. 13. 5
[c] Deut. 8. 2-15
[d] Salm 136. 25
Gnio. 14. 17
[e] Salm 107. 10
[f] 1 Ri. 18. 41, 45
[g] Dan. 10. 7, 8
Mat. 28. 2-4
Gnio. 16. 26-29
[h] Ròm. 2. 5
[i] Salm 68. 33
[j] Salm 55. 23
[k] Salm 29. 3
[l] Ecl. 3. 11
Ròm. 11. 33
[m] Salm 31. 8
[n] Salm 23. 5
[o] Salm 109. 27
[p] Salm 104. 22
[q] Gnà. 11. 4
[r] Salm 147. 17, 18
[s] Dan. 4. 25, 32
[t] Salm 94. 12
[u] Salm 148. 8
[v] Salm 111. 2-8
[w] 1 Sam. 12. 18
Esr. 10. 9
[x] 1 Ri. 18. 45
[y] Ioel 2. 23
[z] Salm 102. 24
[a] Salm 147. 8, 9

30 Feuch, sgaoilidh e a sholus air[a], agus còmhdaichidh e ìochdar na fairge.

31 Oir leo sin bheir e breth air an t-sluagh[c]; bheir e biadh seachad ann am pailteas[d].

32 Le a làmhan còmhdaichidh e an solus, agus àithnidh e dha teachd a rìs.

33 Nochdaidh an fhuaim aige a thaobh sin[f], an spréidh mar an ceudna a thaobh na théid suas.

## CAIB. XXXVII.

1 *Tha Dia uamhasach 'n a oibribh;* 15 *agus 'n a ghliocas do-rannsachaidh.* 23 *Is còir do dhaoine eagal a bhi orra roimhe.*

MAR an ceudna uime so chriothnaich mo chridhe[g], agus charuicheadh as 'àit e.

2 Eisdibh gu furachar ri fuaim a ghutha, agus an torman *a* théid a mach as a bheul.

3 Fo na nèamhan uile stiùraidh se e, agus a dhealanach gu crìochaibh na talmhainn.

4 'N a dhéigh sin beucaidh guth[i]: ni e tairneanach[k] le guth a mhòralachd; agus cha chum e air an ais iad an uair a chluinnear a ghuth.

5 Ni Dia tairneanach le a ghuth gu h-iongantach; ni e nithe mòra do-thuigsinn[l].

6 Oir ris an t-sneachd their e, Bi-sa air an talamh; mar an ceudna ris an uisge mheanbh, agus ri uisge mòr a neirt.

7 Air làimh gach duine cuiridh e seula, chum gu-n aithnich na h-uile dhaoine 'obair-san[o].

8 Agus théid na fiadh-bheathaiche steach d'an garaidh[p], agus 'n an àitibhtàimh luidhidh iad.

9 As an àirde deas thig an ioma-ghaoth, agus fuachd as an àirde tuath.

10 Le anail Dhé bheirear reodhadh[r]; cumhannaichear leud nan uisgeacha.

11 Mar an ceudna le uisgeachadh sgìthichidh e an neul tiugh: sgaoilidh e a neul soillseach,

12 Agus tionndaidhear mu'n cuairt e le a chomhairle; chum gu-n dean iad ge b'e ni a dh'àithneas e dhoibh[u] air aghaidh a' chruinne-ché.

13 Bheir e air teachd, ma's ann a chum smachdachaidh[w], no air son 'fhearainn[x], no air son tròcair[y].

14 Eisd ri so, a Iob; seas, agus thoir fainear oibre iongantach Dhé.

15 Am bheil fios agad c'uin a dh'òrduich Dia iad, agus a thug e air solus a neoil dealrachadh?

16 Am bheil fios agad air cothromachadh nan neul, *air* oibribh iongantach an ti a tha iomlan ann an eòlas?

17 Cionnus *a tha* d'eudach blàth, 'n uair a chiùinichear an talamh leis a' ghaoith á deas?

18 An do sgaoil thu mach maille ris-san

na speuran[a], *a tha* làidir, mar sgàthan leaghta?

19 Nochd dhuinn ciod a their sinn ris : cha-n urrainn sinn *ar cainnt* a chur 'an ordugh a thaobh dorchadais.

20 An innsear dha 'n uair a labhras mi? Ma labhras duine, gu cinnteach sluigear suas e.

21 Agus a nis cha-n fhaic *daoine* an solus dealrach a tha anns na neulaibh : ach siubhlaidh a' ghaoth, agus glanaidh i iad.

22 As an àirde tuath thig soinionn[1]: aig Dia tha mòrachd uamhasach.

23 An t-Uile-chumhachdach, cha-n urrainn sinn fhaghail a mach[d]: *tha e* òirdheirc ann an cumhachd[e], agus ann am breitheanas[f], agus ann an làn cheartas[g]: cha sàruich e[h].

24 Uime sin bithidh eagal air daoinibh roimhe[i]: cha bhi meas aige air *duine* sam bith *a bhitheas* glic 'an cridhe[j].

## CAIB. XXXVIII.

1 *Ghairm Dia air Iob as a' chuairt-ghaoith, agus dh'iarr e reusonachadh ris:* 4 *le bhi 'g àireamh nithe iongantach a chumhachd nochd Dia dha gu bheil an duine a dhìth eòlais agus neirt.*

AN sin fhreagair an Tighearn' Iob as a' chuairt-ghaoith, agus thubhairt e,

2 Cò e so *a tha* 'dorchachadh comhairle le briathraibh gun eòlas[l]?

3 Crioslaich a nis mar fhear do leasraidh, agus feòraichidh mi dhìot, agus freagair thusa mi.

4 C'àit an robh thu 'n uair a leag mise bunaitean na talmhainn[o]? innis, ma tha tuigse agad.

5 Cò shuidhich a thoimhsean, ma 's aithne dhuit? no cò shìn an t-sreang-thomhais air?

6 Ciod air am bheil a bhunaitean air an daingneachadh? no cò leag a chlach-oisinn;

7 'N uair a sheinn reulta na maidne cuideachd[q], agus a rinn uile mhic Dhé gairdeachas?

8 No *cò* dhruid a stigh an fhairge le dorsaibh, 'n uair a bhris i mach *mar* gu-n tigeadh i as a' bhroinn?

9 An uair a rinn mi neul 'n a thrusgan dhi, agus tiugh dhorchadas 'n a chrios-spaoilidh dhi?

10 Agus a bhris mi suas dhi m' *àite* suidhichte, agus a rinn mi *dhi* crannan agus dorsan;

11 Agus a thubhairt mi, Gu ruig so thig thu, ach cha tig na's faide, agus an so coisgear do thonnan uaibhreach[t]?

12 O *thoiseach* do làithean an d' thug thu àithne do 'n mhaduinn? an d' thug thu fios a h-àite do 'n scarthanaich?

13 A chum greim a ghabhail de chrìochaibh na talmhainn, agus gu-n crathtadh na h-aingidh as.

14 Tionndaidhear e mar chrèadh *ris* an t-seula; agus seasaidh iadsan mar eudach.

R.C. 1520.

[a] Isa. 40. 22; 44. 24
[b] Salm 10. 15
[c] Salm 9. 13
[1] *deadh aimsir; òr.*
[d] 1 Tim. 6. 16
[e] Salm 62. 11; 66. 3
[f] Salm 99. 4
[g] Isa. 45. 21
[h] Tuir. 3. 33
[i] Mat. 10. 28
[j] Mat. 11. 25; 1 Cor. 1. 26
[k] Ecs. 9. 18, 24; Ios. 10. 11; Isa. 30. 30; Tais. 16. 21
[l] caib. 34. 35; 35. 16
[m] Salm 147. 8; Ier. 14. 22
[n] Salm 107. 35
[o] Gnà. 8. 22-30
[p] caib. 37. 10
[q] Tais. 2. 28
[2] *Chimah, Eabh.*
[r] caib. 9. 9; Am. 5. 8
[3] *Chesil, Eabh.*
[s] Ier. 31. 35, 36
[t] Salm 89. 9
[u] Salm 51. 6

15 Agus cumar an solus o na h-aingidh, agus brisear an gairdean àrd[b].

16 An deachaidh tu steach gu tobraichibh na fairge? no ann an rannsachadh an dubh-aigein an d'imich thu?

17 An d'fhosgladh geatachan a' bhàis duit[c]? no 'm faca tu dorsan sgàile a' bhàis?

18 An d' thug thu fainear leud na talmhainn? innis, ma's aithne dhuit e uile.

19 C'àit *am bheil* an t-slighe *anns* an còmhnuich an solus? agus an dorchadas, c'àit *am bheil* 'ionad-san?

20 Gu-n gabhadh tu e g'a chrìch, agus gu-m b'àithne dhuit na ceuman a dh'ionnsuidh a thighe?

21 An aithne dhuit *e*, a chionn gu-n d' rugadh tu an sin, no *gu bheil* àireamh do bhliadhnacha mòr?

22 An deachaidh tu steach gu ionmhasaibh an t-sneachda? no 'm faca tu ionmhasan na cloiche-meallain?

23 A thaisg mise fa chomhair aimsir na teanntachd[k], fa chomhair là a' chatha agus a' chogaidh.

24 Cia an rathad a dhealaichear an solus, *a* sgaoileas a' ghaoth an ear air an talamh?

25 Cò roinn sruth-chlais air son na tuile, agus slighe air son dealanaich na tairneanaich;

26 A thoirt air frasadh air an talamh[m] *far* nach *'eil* duine; *air* an fhàsach gun duine ann;

27 A shàsuchadh an fhàsaich[n] agus an dìthreabh, agus a thoirt air cinneas an luis mhaoith fàs a suas?

28 Am bheil athair aig an uisge? no cò ghin braoin an drùchda?

29 A broinn cò an d' thàinig an eigh! agus liath-reodhadh[p] nan speur, cò ghin e?

30 Mar chloich tha na h-uisgeachan air an cruadhachadh, agus aghaidh na doimhne air reodhadh.

31 Am feud thusa cumhachda milis Phleiades[2] a cheangal[r], no ceanglaichean Orioin[3] fhuasgladh?

32 An toir thu mach Madsarot 'n a àm? no an stiùir thu Arctùrus maille r'a mhic?

33 An aithne dhuit reachda nan nèamh[s]? an suidhich thu an uachdaranachd air an talamh?

34 An tog thu suas a dh'ionnsuidh nan neul do ghuth, air chor as gu-n còmhdaich pailteas uisgeachan thu?

35 An cuir thu uait dealanaich, agus an tèid iad, agus an abair iad riut, *Tha* sinn an so!

36 Cò chuir gliocas 's an taobh a stigh[u]? no cò thug tuigse do'n chridhe?

37 Cò dh'àirmheas na neoil 'an gliocas? no cò choisgeas searraga nan nèamh;

38 'N uair a dh'fhàsas an duslach 'n a mheall cruaidh, agus a dhlùth-leanas na fòidean ri 'chéile?

39 An sealg thusa cobhartach do'n
leòmhan bhoirionn[a], agus an sàsuich thu
ciocras nan leòmhan òga ;
40 'N uair a chrùbas iad 'n an garaidh,
a dh'fhanas iad ann an sgàile chum feall-
fheitheamh ?
41 Cò sholaras do'n fhitheach a lòn[b] ?
an uair a dh'éigheas an t-àl òg aige ri
Dia, théid iad air iomroll a chion bìdh.

## CAIB. XXXIX.

*Nochd Dia a chumhachd féin, agus anmhuinneachd agus aineolas an duine, le e 'bhi 'coimhead agus a' riaghladh fhiadh-bheathaiche na macharach air dòigh neo-aithnichte do chreutair.*

AN aithne dhuit-sa an t-àm anns am
beir gabhair fhiadhaich na creige ?
an toir thu fainear c'uin a bheireas na
h-éildean laoigh[d]?
2 An urrainn thu na mìosan àireamh *a*
choimhlionas iad, agus an aithne dhuit an
t-àm anns am beir iad ?
3 Cromaidh siad iad féin, beiridh iad an
àl, tilgidh iad dhiubh an do-bhròn.
4 Tha an àl 'an culaidh mhaith, tha iad
a' fàs a suas anns na cluainibh ; théid iad
a mach, agus cha phill iad d'an ionn-
suidh.
5 Cò chuir a mach an t-asal fiadhaich
saor[f], agus cò dh'fhuasgail ceanglaich-
ean an asail fhiadhaich ?
6 D'an d'rinn mi a thigh de'n fhàsach[g],
agus 'àite-còmhnuidh de'n fhearann neo-
thorrach.
7 Ni e tarcuis air mòr-shluagh a' bhaile,
ri éigheach an fhir - ghreasaid cha-n
éisd e.
8 Rannsaichidh e na sléibhtean chum
ionaltraidh, agus siridh e 'n déigh gach
*ni* uaine.
9 Am bi an t-aon-adharcach[i] toileach
air seirbhis a dheanamh dhuit ? am fan e
aig do phrasaich ?
10 An ceangail thu an t-aon-adharcach
le 'chuing anns a' chlais ? no an cliath e
na gleanntan a'd' dhéigh ?
11 An earb thu as, a chionn gur mòr a
neart ? no am fàg thu d'obair dha?
12 An creid thu e gu-n aisig e do shìol,
agus gu-n cruinnich se *e do* d' urlar-bual-
aidh ?
13 *An tusa 'thug* sgiathan breagha do
na peucagaibh ? no sgiathan agus iteach
do'n struth ;
14 A dh'fhàgas a h-uibhean 's an talamh,
agus a blàthaicheas iad 's an duslach,
15 Agus a dhì-chuimhnicheas gu-m feud
cos am bruthadh, no fiadh-bheathach na
macharach am briseadh ?
16 Cruadhaichear i an aghaidh a h-àl-
aich[n] mar nach *bu* leatha iad : dìomhain
*tha* a saothair gun eagal ;
17 A chionn gu-n do dhiùlt Dia dhi
gliocas, agus nach do roinn e tuigse
rithe[p].
18 Ge b'e uair a thogas si i féin an àird,
ni i tàir air an each, agus air a mharcach.

B.C. 1520.

[a] Salm 104. 21
[b] Salm 147. 9 Mat. 6. 26
[c] Ier. 8. 6
[d] Salm 29. 9
[e] Ier. 49. 16 Obad. 4
[f] Ier. 2. 24 Hos. 8. 9
[g] caib. 24. 5
[h] Mat. 24. 28 Luc. 17. 37
[i] Deut. 33. 17 Salm 92. 10
[j] caib. 33. 13 Isa. 27. 4
[k] caib. 42. 6 Esr. 9. 6 Salm 51. 4 Isa. 6. 5 64. 6 Dan. 9. 5, 7 Luc. 18. 13
[l] caib. 29. 9 Mic. 7. 16 Sech. 2. 13 Ròm. 3. 19
[m] caib. 38. 1, &c.
[n] Tuir. 4. 3
[o] Salm 29. 3, 4
[p] caib. 35. 11
[q] Salm 93. 1 104. 1

19 An d'thug thusa neart do'n each? an
d'éidich thu a mhuineal le tairneanaich?
20 An dean thu gealtach e mar an leum-
nach-uaine ! *is* uamhasach glòir a chuinn-
einean.
21 Bùraichidh e le 'chois anns a'
ghleann, agus ni e gairdeachas 'n a neart :
théid e air aghaidh an coinneamh an
airm[c].
22 Ni e magadh air eagal, agus cha bhi
uamhann air, agus cha phill e air ais o
fhaobhar a' chlaidheimh.
23 Ni am balg-saighid torman 'n a agh-
aidh, an t-sleagh loinnreach agus an gath.
24 Le gairge agus feirg cladhaichidh
e an talamh ; agus cha chreid e gur i
fuaim na trompaid *a tha ann.*
25 'Am meadhon *fuaim* na trompaid
their e, Ha, ha ! agus fad as gabhaidh e
boladh a' chatha, tairneanaich nan ceann-
ard, agus na h-iolaich.
26 An ann le d' ghliocas-sa a dh'iteal-
aicheas an t-seabhag, a shìneas i a sgiath-
an a làimh na h-àirde deas ?
27 An ann air d'àithne-sa a dh'éireas an
iolaire suas, agus a ni i a nead gu h-àrd[e]?
28 Gabhaidh i còmhnuidh anns a' charr-
aig, agus fanaidh i air scòrr na carraig',
agus *anns* an daingneach.
29 As sin iarraidh i cobhartach ; chi a
sùilean fad as.
30 Agus sùgaidh a h-àlach suas fuil ;
agus far *am bi* na mairbh, an sin *bithidh*
ise[h].

## CAIB. XL.

*1 Dh'irioslaich Iob e féin an làthair Dhé. 6 Labhair an Tighearna ris as a' chuairt-ghaoith. 15 Dh'fhoillsich Dia a chumhachd ann an cruthachadh Bhehemoit.*

A THUILLEADH air so fhreagair
an Tighearna Iob, agus thubhairt e,
2 An teagaisg esan a ni strì[j] ris an Uile-
chumhachdach ? esan a thagras ri Dia,
freagradh e air a shon.
3 Agus fhreagair Iob an Tighearn', agus
thubhairt e,
4 Feuch, tha mi gràineil[k]; ciod a fhreag-
ras mi dhuit ? cuiridh mi mo làmh air mo
bheul[l].
5 Aon uair labhair mi, ach cha fhreag-
air mi ; seadh, dà uair, ach cha-n abair
mi tuilleadh.
6 An sin fhreagair an Tighearna Iob as
a' chuairt-ghaoith[m], agus thubhairt e,
7 Crioslaich a nis mar dhuine do leas-
raidh : feòraichidh mi dhìot, agus freagair
thusa mi.
8 An toir thusa mo bhreitheanas-sa gu
neo-ni ? an dìt thu mise, chum gu-n
saorar thu féin ?
9 Am *bheil* gairdean agad cosmhuil ri
Dia ? no'n dean thu tairneanach le guth
cosmhuil ris-san[o]?
10 Sgeadaich thu féin a nis le mòrachd[q]
agus le òirdheirceas, agus éidich thu féin
le glòir agus maise.

11 Taom a mach fraoch d'fheirge,
agus faic gach neach a tha uaibhreach,
agus irioslaich e.
12 Faic gach neach a tha uaibhreach,
islich e, agus saltair sìos na droch dhaoine
'n an àite.
13 Folaich iad 's an duslach le 'chéile,
ceangail an aghaidhean 'an dìomhair-
eachd.
14 An sin mar an ceudna aidichidh
mise dhuit, gu-n saor do dheas làmh féin
thu.
15 Feuch a nis, Behemot, a rinn mise
maille riut; ithidh e feur mar dhamh.
16 Feuch a nis, *tha* a neart 'n a leas-
raidh, agus a spionnadh ann an iomlaig a
bhronn.
17 Gluaisidh e 'earball mar sheudar:
tha féithean-luthaidh a shléisdean ceang-
ailte r'a chéile.
18 *Tha* a chnàmha làidir *mar* umha;
*tha* a chnàmha mar chrannaibh iaruinn.
19 *Is* e tùs shlighean Dhé e: an ti a
chruthaich e, feudaidh esan a chlaidheamh
a thoirt am fagus *da*.
20 Gu cinnteach bheir na sléibhte dha
feur[c], far am bi uile bheathaiche na mach-
arach ri sùgradh.
21 Fo na crannaibh dubharach luidh-
idh e, ann am folach na cuilce agus na
làthaich.
22 Còmhdaichidh na cranna dubharach
e *le*'n sgàile: cuairtichidh seileach an
t-sruthain e.
23 Feuch, thig amhainn gu cruaidh air,
agus cha dean e deifir: bithidh dòchas
aige 'n uair a thig Iordan a mach g'a
bheul[2].
24 'N a shùilibh an glac *duine* e? le
dubhanaibh an toll e *a* shròn?

## CAIB. XLI.

*Cumhachd Dhé mar a tha e air a nochdadh anns an Lebhiatan.*

AN tarruing thu mach Lebhiatan[d] le
dubhan, no a theanga le cord *a* leig-
eas tu sìos?
2 An cuir thu cromag 'n a shròin[e], agus
le deilg an toll thu a ghial?
3 An dean e mòran aslachaidh ort? an
labhair e *briathra* mìne riut?
4 An dean e coimhcheangal riut? an
gabh thu e mar sheirbhiseach gu bràth?
5 An dean thu cluicheadh ris mar *ri*
eun? no'n ceangail thu e do d' ghruag-
aichibh?
6 An dean na companaich cuirm dheth?
an roinn iad e am measg nan ceannaich-
ean?
7 An lìon thu le gathaibh a chraicionn,
no le mòr-ghathaibh-éisg a cheann?
8 Cuir do làmh air, cuimhnich an cath,
na dean tuilleadh.
9 Feuch, is diomhain a dhòchas-san:
eadhon aig a shealladh nach tilgear *duine*
sìos?

R.C. 1520.

[a] Ròm. 11. 35
[b] Ecs. 19. 5
Deut. 10. 14
Salm 24. 1
50. 12
1 Cor. 10. 26, 28

[c] Salm 104. 14

[1] *ni bròn gàird-eachas roimhe.*

[2] *tha dùil aige gu-n tarruing e suas Iordan 'n a bheul.*

[3] *uchd-éideadh.*

[d] Salm 104. 26
Isa. 27. 1

[e] Isa. 37. 29

10 Nach borb e 'n uair a dhùisgeas *neach*
e? agus cò esan a sheasas 'n a làthair?
11 Cò ghabh romham[a], agus gu-n
dìolainn? *Gach ni a tha* fo na nèamhan
uile, *is* leam-sa e[b].
12 Cha cheil mi a bhuill, no a neart, no
a dhealbh sgiamhach.
13 Cò dh' fhoillsicheas aghaidh 'eud-
aich? cò thig d'a ionnsuidh le a shrian
dùbailte?
14 Cò dh'fhosgaileas dorsan 'aghaidh?
*tha* 'fhiaclan uamhasach mu'n cuairt.
15 *Is iad a* lannan 'uaill, dùinte suas le
'chéile *mar le* seula daingean;
16 Aon air a cur ri h-aon eile, air chor
as nach tig deò eatorra.
17 Tha iad air an tàthadh ri 'chéile,
tha iad a' dlùth-leantuinn ri 'chéile, agus
cha ghabh iad dealachadh.
18 Le a shitrich soillsichidh solus; agus
*tha* a shùilean cosmhuil ri rosgaibh na
maidne.
19 As a bheul théid leusan; leumaidh
srada teine a mach.
20 A cuinneanaibh a shròine thig deat-
ach a mach, mar á poit air ghoil, no
coire.
21 Lasaidh 'anail gual, agus théid lasair
a mach as a bheul.
22 'N a mhuineal còmhnuichidh neart,
agus roimhe ruithidh bròn[1].
23 Tha fillidhean 'fheòla a' leantuinn ri
'chéile: *tha* iad daingean annta féin; cha
ghabh iad gluasad.
24 *Tha* a chridhe cruaidh mar chloich,
cruaidh eadhon mar chloich-mhuiliun
ìochdaraich.
25 An uair a thogas se e féin suas, bith-
idh na cumhachdaich fo gheilt: air eagal
brisidh glanaidh siad iad féin.
26 Cha seas claidheamh an ti a bheanas
ris; an t-sleagh, an gath, no an lùir-
each[3].
27 Measaidh e mar chonnlaich an
t-iaruun, mar fhiodh grod an t-umha.
28 Cha toir an t-saighead air teicheadh;
'n an connlaich tionndaidhear leis clachan
a' chroinn-tabhuill.
29 Mar chonnlaich measar gathan; agus
ni e gàire ri crathadh sleagha.
30 Foidhe *tha* clacha geura: sgaoilidh
e *nithe* geura air an làthaich.
31 Bheir e air an doimhne 'bhi air ghoil
mar choire: an fhairge ni e mar phoit
olaidh-ungaidh.
32 'N a dhéigh bheir e air a shlighe soill-
seachadh: saoilidh *neach* an t-aigean a bhi
liath.
33 Air thalamh cha-*n 'eil* a shamhuil
a rinneadh as eugmhais eagail.
34 Chi e gach *ni* àrd: *tha* e 'n a rìgh os
ceann uile chloinne an uabhair.

## CAIB. XLII.

*1 Dh'ùmhlaich Iob e féin fo làimh Dhé. 7 Chronaich Dia a thriùir chairdean a chionn nach do labhair iad an ni a bha ceart d'a thaobh.*

*9 Ghabh an Tighearna ri Iob, agus thug e da a dha uiread 's a bha aige roimhe. 13 Clann Iob: 16 'aois agus a bhàs.*

AN sin fhreagair Iob an Tighearn', agus
thubhairt e,
2 Tha fios agam gur urrainn thusa gach
*ni* a dheanamh[c], agus nach ceilear smuain
air bith ort.
3 Cò esan a cheileas comhairle[d] gun
eòlas? uime sin chuir mi 'n céill *nithe* nach
do thuig mi; *nithe* tuilleadh 's iongant-
ach air mo shonsa[f], nach b'aithne dhomh.
4 Eisd, guidheam ort, agus labhraidh
mi, feòraichidh mi dhìot[g], agus foillsich
thusa dhomh.
5 Le éisdeachd na cluaise chuala mi thu;
ach a nis chunnaic mo shùil thu.
6 Uime sin gabhaidh mi gràin dìom
féin[h], agus ni mi aithreachas ann an dus-
lach agus ann an luaithre[i].
7 Ach an déigh do'n Tighearna na
briathra sin a labhairt ri Iob, thubhairt an
Tighearna ri Eliphas an Temanach, Tha
m'fhearg air a lasadh a'd' aghaidh-sa,
agus an aghaidh do dhithis chairdean, a
chionn nach do labhair sibh a'm' thaobh-sa
an *ni a bha* ceart[l], mar *a labhair* m'òglach
Iob.
8 Agus uime sin gabhaibh dhuibh féin
seachd tairbh òga[m] agus seachd reitheach-
an, agus rachaibh a dh'ionnsuidh m'òglaich
Iob, agus ìobraibh ìobairt-loisgte air 'ur
son féin; agus ni m'òglach Iob urnuigh air
'ur son[n], oir ris-san[1] gabhaidh mi: chum
nach buin mi ribh *a réir 'ur* n-amaideachd,
a chionn nach do labhair sibh a'm' thaobh-
sa an *ni a bha* ceart, mar *a labhair*
m'òglach Iob.
9 Agus chaidh Eliphas an Temanach,
agus Bildad an Suhach, agus Sophar an
Naamatach, agus rinn iad mar a dh'àithn
an Tighearna dhoibh: agus ghabh an
Tighearna ri Iob[a].
10 Agus thionndaidh an Tighearna
braighdeanas Iob[b], an uair a rinn e
urnuigh air son a chairdean: agus thug
an Tighearna do Iob a dhà uiread 's a bha
aige roimhe.
11 Agus thàinig a bhràithrean uile d'a
ionnsuidh[e], agus a pheathraichean uile,
agus iadsan uile d'am b'aithne e roimhe,
agus dh'ith iad aran maille ris 'n a thigh;
agus bha truas aca dheth, agus thug iad
comhfhurtachd dha 'thaobh an uilc uile a
thug an Tighearn' air: agus thug iad dha
gach aon diubh bonn airgid, agus gach
aon diubh cluas-fhàinne òir.
12 Agus bheannaich an Tighearna
crioch Iob[j] na's mò na a thoiseach, agus
bha aige ceithir mìle deug caora[k] agus sè
mìle càmhal, agus mìle cuing dhamh,
agus mìle asal bhoirionn.
13 Agus bha aige seachd mic, agus triùir
nighean.
14 Agus thug e Iemima mar ainm air
a' cheud *nighinn*, agus Cesiah mar ainm
air an dara, agus Ceren-hapuch mar ainm
air an treas *nighinn*.
15 Agus cha d'fhuaradh mnathan cho
sgiamhach ri nigheanaibh Iob anns an tìr
uile; agus thug an athair dhoibh oigh-
reachd am measg am bràithrean.
16 Agus bha Iob beò 'n a dhéigh so
ceud agus dà fhichead bliadhna; agus
chunnaic e a mhic, agus mic a mhac,
ceithir ginealaich.
17 Agus fhuair Iob bàs 'n a sheann
duine[o], agus làn de làithibh.

R.C. 1520.

[a] Gnà 3. 11, 12
[b] Gen. 20. 17
Salm 14. 7
126. 1
[c] Gen. 18. 14
Isa. 43. 13
Mat. 19. 26
[d] caib. 38. 2, 3
[e] caib. 19. 13
[f] Salm 131. 1
139. 6
[g] caib. 40. 7
[h] caib. 40. 4
Esr. 9. 6
Salm 51. 17
Ier. 31. 19
Seum. 4. 10
[i] Dan. 9. 3
Mat. 11. 21
[j] caib. 8. 7
Deut. 8. 16
Seum. 5. 11
[k] caib. 1. 3
[l] Salm 51. 4
[m] Air. 23. 1
[n] Seum. 5. 16
1 Eoin 5. 16
[1] *ri 'ghnùis-san.*
[o] caib. 5. 26

# LEABHAR NAN SALM.

## SALM I.

*1 Sonas an fhirein. 4 Sgriosar na h-aingidh ann am breitheanas.*

*IS* beannaichte an duine sin nach gluais
ann an comhairle nan aingidh[d], agus
nach seas ann an slighe nam peacach,
agus nach suidh[e] ann an caithir luchd-
fanoid:
2 Ach aig *am bheil* tlachd[f] ann an lagh
an Tighearn', agus a smuainicheas air a
lagh-san[i] a là agus a dh'oidhche.
3 Bithidh e mar chraoibh[j] suidhichte
làimh ri sruthaibh uisge, a bheir a mach
a toradh 'n a h-aimsir, agus nach caill a
duilleach: agus soirbhichidh leis gach ni
a ni e.
4 Cha-n ann mar sin *a bhitheas* na h-aing-
idh; ach mar mholl a sgapas a' ghaoth[l].
5 Air an aobhar sin cha seas na h-aing-
idh ann am breitheanas[a], no peacaich ann
an coimhthional nam fìrean.
6 Oir is aithne do an Tighearna slighe
nam fìrean[b]; ach sgriosar slighe nan
aingidh[c].

## SALM II.

*1 Cumhachd agus oighreachd Chriosd: 10 thugadh earail do bhreitheamhnaibh na talmhainn iad a dheanamh seirbhis dha.*

CA'R son a ghabh na cinnich[g] boile[h],
agus a smuainich na slòigh ni diomh-
ain?
2 *Ca'r son* a dh'éirich rìghrean na tal-
mhainn, agus a ghabh na h-uachdarain
comhairle le 'chéile, an aghaidh an Tigh-
earn', agus an aghaidh 'Aoin ungta-san[k],
*ag ràdh*,
3 Briseamaid o 'chéile an cuibhreach[m],
agus tilgeamaid dhinn an cuing?

[a] Mat. 25. 41, 46
[b] Iob 23. 10
[c] Gnà. 15. 9
[d] Gnà. 4. 14, 15
[e] Ier. 15. 17
[f] Iob 23. 12
[g] Gnio. 4. 25, 26
[h] Salm 46. 6
[i] Salm 119. 97
[j] Ier. 17. 8
[k] Salm 45. 7
[l] Mat. 3. 12
[m] Luc 19. 14

4 An ti a tha 'n a shuidhe air nèamh, ni e gàire; ni an Tighearna fanoid orra[a].
5 An sin labhraidh e riu 'n a fheirg; agus 'n a chorruich cuiridh e uamhann orra.
6 Gidheadh dh'ung mise mo Rìgh[b] air Sion, mo shliabh naomh-sa.
7 Cuiridh mi an céill ordugh an Tighearna: thubhairt e rium, *Is* tu mo mhacsa[d]; an diugh ghin mi thu.
8 Iarr orm, agus bheir mi dhuit na cinnich mar oighreachd, agus crìocha na talmhainn mar sheilbh[e].
9 Brisidh tu iad le slait iaruinn[g]; mar shoitheach creadhadair, pronnaidh tu iad 'n am bloighdibh.
10 A nis ma ta, a rìghre, bithibh glic; gabhaibh fòghlum, a bhreitheamhna na talmhainn.
11 Deanaibh seirbhis do an Tighearna le eagal[j], agus deanaibh gairdeachas le ball-chrith.
12 Pògaibh am mac[k], air eagal gu-m bi fearg air, agus gu-n sgriosar sibh 's an t-slighe, 'n uair a lasas ach gu beag a chorruich. *Is* beannaichte iadsan uile a dh'earbas as[m].

## SALM III.

*Tha Dia 'n a sgéith agus 'n a dhìdean dhoibhsan a dh'earbas as.*

Salm le Daibhidh, 'n uair a theich e roimh Absalom a mhac.

A THIGHEARNA, nach lìonmhor a dh'fhàs mo naimhdean? *is* iomadh iad a tha 'g éirigh a'm' aghaidh.
2 *Is* iomadh iad a their ri m'anam, nach *'eil* furtachd aige ann an Dia[n]. Selah.
3 Ach *tha* thusa, a Thighearn', a'd' sgéith dhomhsa; mo ghlòir, agus feartogail mo chinn.
4 Le m' ghuth dh'éigh mi ris an Tighearn', agus dh'éisd e rium as a shliabh naomh. Selah.
5 Luidh mi sìos, agus choidil mi[p]: dhuisg mi, oir chum an Tighearna suas mi.
6 Cha-n eagal leam deich mìle sluaigh[q], a chuir iad féin a'm' aghaidh air gach taobh.
7 Eirich, a Thighearna; saor mi, O mo Dhia: oir bhuail thu mo naimhdean uile air an gial[r], bhris thu fiacla nan aingidh.
8 *Is* leis an Tighearn' an fhurtachd[s]: air do shluagh *tha* do bheannachd. Selah.

## SALM IV.

1 *Thug Daibhidh achmhasan d'a naimhdibh, agus chomhairlich e iad.* 6 *Nochd e gu bheil sonas an duine, cha-n ann 'am mòr phailteas nithe talmhaidh, ach ann an deadh-ghean an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot. Salm le Daibhidh.

'N UAIR a dh'éigheas mi, éisd rium, a Dhé m'ionracais; *an uair a bha mi* ann an teinn, dh'fhuasgail thu orm; dean tròcair orm, agus éisd ri m'urnuigh.
2 A chlann nan daoine, cia fhad *a thionndaidheas sibh* mo ghlòir gu nàire? a ghràdhaicheas sibh dìomhanas, a shireas sibh an déigh bhreug? Selah.
3 Ach bitheadh fios agaibh gu-n do ròghnuich an Tighearn' an duine naomh[c] dha féin; éisdidh an Tighearn' an uair a dh'éigheas mi ris.
4 Bitheadh eagal oirbh, agus na peacaichibh[f]: labhraibh r'ur cridhe air 'ur leabaidh, agus bithibh tosdach. Selah.
5 Iobraibh ìobairtean ionracais[h], agus earbaibh as an Tighearna.
6 *Tha* mòran ag ràdh, Cò nochdas dhuinn *ni* maith? Tog oirnne solus do ghnùise, a Thighearna[i].
7 Chuir thu aoibhneas ann am chridhe, na's mò na 'n uair is pailte an arbhar agus am fìon-san.
8 Ann an sìth araon luidhidh mi[l], agus coidlidh mi; oir is tusa mhàin, a Thighearn', a bheir orm còmhnuidh 'ghabhail gu tèaruinte.

## SALM V.

1 *Dh'iarr Daibhidh gu-n tugadh Dia éisdeachd d'a urnuigh.* 4 *Is fuathach leis an Tighearna luchd-deanamh an uilc.* 8 *Ghuidh Daibhidh gu-n treòraicheadh Dia e 'n a fhìreantachd.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Nechilot. Salm le Daibhidh.

RI m' bhriathraibh éisd, a Thighearna; beachdaich air mo smuaintibh.
2 Thoir an aire do ghuth mo ghlaoidh, mo Rìgh, agus mo Dhia; oir riut-sa ni mi urnuigh.
3 A Thighearn', air maduinn cluinnidh tu mo ghuth; air maduinn deasaichidh mi mi féin a'd' làthair, agus amhaircidh mi suas.
4 Oir cha Dia thusa aig am bheil tlachd ann an aingidheachd[o], agus cha chòmhnuich an t-aingidh maille riut.
5 Cha seas na h-amadain a'd' làthair: is fuath leat luchd-deanamh an uilc.
6 Sgriosaidh tu luchd-labhairt bhreug: is gràin leis an Tighearn' an duine fuileachdach agus cealgach.
7 Ach air mo shon-sa, ann an lìonmhoireachd do thròcair, thig mi steach do d' thigh; sleuchdaidh mi aig do theampull naomh, ann ad eagal.
8 A Thighearna, treòraich mi ann ad fhìreantachd[t]: air sgàth mo naimhde, dean do shlighe dìreach romham:
9 Oir cha-*n 'eil* ceart 'n am beul; *is* fìor aingidheachd an taobh a stigh dhiubh; *is* uaigh fhosgailte an sgòrnan; ni iad miodal le 'n teangaidh.
10 Sgrios iad, a Dhé; tuiteadh iad le'n comhairle féin[u]: air son lìonmhoireachd an eucearta tilg a mach iad; oir rinn iad ceannairc a'd' aghaidh.
11 Ach deanadh iadsan uile aoibhneas a chuireas an dòigh annad[v]: gu bràth

a Gnà. 1. 26
b Gnio. 5. 31. Salm 110. 1, 2. Isa. 9. 6, 7. Sech. 9. 9
c 2 Tim. 2. 19
d Mat. 3. 17; 17. 5. Gnio. 13. 33. Eabh. 1. 5
e Salm 22. 27; 72. 8; 89. 27. Dan. 7. 13
f Eph. 4. 26
g Tais. 2. 27; 12. 5
h Deut. 33. 19
i Air. 6. 26. Salm 80. 3; 89. 15
j Eabh. 12. 28
k Eoin 5. 23
l Salm 3. 5
m Salm 84. 12
n Salm 71. 11
o Hab. 1. 13
p Salm 127. 2
q Salm 27. 1, &c.
r Iob 16. 10. Tuir. 3. 30
s Isa. 43. 11
t Salm 25. 5
u 2 Sam. 15. 31; 17. 14, 23
v Isa. 65. 13, 16

deanadh iad iolach, a chionn gu-n dìon
thu iad : agus deanadh iadsan luathghaire
annad, leis an ionmhuinn d'ainm.
12 Oir beannaichidh tusa am fìrean, a
Thighearna : le deadh-ghean cuairtichidh
tu e, mar le sgéith.

## SALM VI.

*1 'N a theanntachd rinn Daibhidh gearan ri Dia. 8 Chuir e a dhòchas, agus rinn e gairdeachas, ann an tròcair an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot air Seminit[1]. Salm le Daibhidh.

A THIGHEARN', ann ad chorruich na
cronuich mi[e], agus ann ad fheirg na
smachdaich mi[f].
2 Gabh truas dìom, a Thighearn', oir
*tha* mi lag : slànuich mi, a Thighearn'[g],
oir tha mo chnàmhan air an cràdh ;
3 Agus tha m'anam air a chràdh gu
mòr : ach thusa, a Thighearna, cia fhad ?
4 Pill, a Thighearna, fuasgail m'anam :
saor mi, air sgàth do thròcair[i].
5 Oir anns a' bhàs cha-*n 'eil* cuimhne
ort[k]: anns an uaigh cò bheir dhuit cliù[l]?
6 Tha mi sgìth le m'osnaich ; ré na
h-oidhche[2] tha mi 'cur mo leabaidh air
snàmh[m]; le m' dheuraibh tha mi 'g
uisgeachadh m'uirigh.
7 Caithear le dubhachas mo shùil ; fàs-
aidh i sean, air son m'eascairde gu léir.
8 Imichibh uam[o], sibhse uile a luchd-
deanamh na h-euceirt, oir chual' an Tigh-
earna guth mo chaoidh[p].
9 Chual' an Tighearna m'athchuinge :
gabhaidh an Tighearna ri m'urnuigh.
10 Cuirear gu nàire agus gu mòr amh-
luadh mo naimhde gu léir : pilleadh iad,
cuirear gu h-obann gu nàire iad.

## SALM VII.

*1 Ghuidh Daibhidh air Dia gu-n saoradh se e o làimh a naimhdean. 9 Tha e a' nochdadh gu-n dearbh Dia cridhe an duine, agus gu-n tig an t-aingidh gu bochduinn.*

Sigaion[r] le Daibhidh, a sheinn e do'n Tighearna, thaobh bhriathar Chuis[s] a' Bheniaminich.

A THIGHEARNA mo Dhia, annad
cuiream mo dhòigh : saor mi uatha-
san uile a tha 'an tòir orm, agus teasairg
mi :
2 Air eagal mar leòmhan[v] gu-n reub
e m'anam, 'g *a* liodairt[w], gun neach a
shaoras.
3 A Thighearna mo Dhia, ma rinn mi
so; ma tha lochd a'm' làmhan ;
4 Ma dh'ìoc mi olc do'n fhear a bha
ann an sìth rium, no ma rinn mi fòirneart
air-san a bha 'n a eascaraid domh gun
aobhar[y];
5 Geur-leanadh an nàmhaid m'anam,
agus glacadh se e, agus saltradh e mo
bheatha gu làr, agus leagadh e mo chliù
's an duslach. Selah.
6 Eirich, a Thighearn', ann ad fheirg ;
tog suas thu féin[b] air son corruich mo
naimhdean ; agus mosgail air mo shon[a]
chum na breth *a* dh'àithn thu.
7 An sin cuairtichidh coimhthional an
t-sluaigh thu ; air an son-san uime sin
pill gu ionad àrd.
8 Bheir an Tighearna breth air an
t-sluagh : thoir breth orm, a Thighearn',
a réir m'fhìreantachd[b], agus a réir m'ion-
racais *a tha* annam.
9 Thigeadh crìoch air aingidheachd nan
aingidh ; ach daingnich thusa am fìrean :
oir dearbhaidh tu na cridheachan agus na
h-airnean[c], a Dhé chothromaich.
10 *Is* e Dia mo sgiath[d], a shaoras iadsan
a tha ceart ann an cridhe.
11 *Is* breitheamh cothromach Dia, agus
bithidh Dia ann am feirg *ris a' chiontach*
gach là.
12 Mur pill e[h], geuraichidh e a chlaidh-
eamh : chuir e a bhogha air lagh, agus
dheasaich se e.
13 Agus dh'ulluich e air a shon innil
bàis : dhealbh e a shaighdean[j] an agh-
aidh luchd geur-leanmhuinn.
14 Feuch, tha e ri saothair le euceart ;
ghin e olc, agus rug e breug.
15 Dh'fhosgail e slochd, agus chladh-
aich se e, agus thuit e féin anns a' chlais
*a* rinn e[n].
16 Pillidh 'olc air a cheann féin, agus
thig 'fhòirneart a nuas air a chlaigionn
féin.
17 Molaidh mise an Tighearn' a réir a
cheartais ; agus seinnidh mi cliù do ainm
an Tighearn' a's ro àirde.

## SALM VIII.

*1 Tha glòir Dhé air a h-àrdachadh le oibribh iongantach a làmh, 4 agus le 'mhaitheas do mhac an duine.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Gitit. Salm le Daibhidh.

O IEHOBHAH ar Tighearna, cia òir-
dheirc d'ainm[q] air feadh na talmh-
ainn uile ! a shocraich do ghlòir os ceann
nan nèamh.
2 A beul naoidhean agus chìochran[t]
dh'orduich thu neart, air son do naimhde,
chum gu-n caisgeadh tu an nàmhaid
agus an dìoghaltach[u].
3 'N uair a dh'amhairceas mi air do
nèamhan, obair do mheur ; air a' gheal-
aich agus na reultaibh, a shuidhich
thu ;
4 Ciod e an duine[x] gu-m bitheadh tusa
cuimhneachail air, agus mac an duine
gu-m fiosraicheadh tu e ?
5 Rinn thu e beagan na b'ìsle na na
h-aingil, agus chrùn thu e le glòir agus
le urram.
6 Thug thu uachdaranachd dha air
oibribh do làmh[z]: chuir thu gach ni fo
'chosaibh[a]:
7 Caoraich agus buar uile, agus mar an
ceudna ainmhidhean na macharach ;
8 Eunlaith nan speur, agus iasg na
mara, a shiubhlas air slighibh nan cuan.

[a] Salm 44. 23; 73. 20; Isa. 51. 9
[b] Salm 18. 20
[1] *air an ochdamh.*
[c] Tais. 2. 23
[d] Salm 89. 18
[e] Ier. 10. 24
[f] Salm 2. 5
[g] Hos. 6. 1; Salm 51. 8
[h] Mat. 3. 10; Deut. 32. 41
[i] Eph. 2. 7, 8
[j] Deut. 32. 23
[k] Isa. 38. 18
[l] Salm 88. 11
[2] *gach oidhche.*
[m] Iob 7. 3
[n] Est. 9. 25; Ecl. 10. 8
[o] Salm 119. 115; 139. 19
[p] Salm 145. 18
[q] Salm 148. 13
[r] Hab. 3. 1
[s] 2 Sam. xvi.
[t] Mat. 11. 25; 21. 16; 1 Cor. 1. 27
[u] Salm 44. 16
[v] Isa. 38. 13
[w] Salm 50. 22
[x] Salm 144. 3; Eabh. 2. 6-9
[y] 1 Sam. 19. 4, 5
[z] Gen. 1. 26, 28
[a] 1 Cor. 15. 27
[b] Salm 94. 1, 2

9 O Iehobhah ar Tighearna, cia òirdheirc d'ainm air feadh na talmhainn uile!

## SALM IX.

1 *Mhol Daibhidh an Tighearna do bhrìgh gu-n d'thug e breth air a naimhdibh.* 13 *Ghuidh e gu-n deanadh Dia tròcair air 'n a àmhghar, agus gu-n saoradh e an t-ainnis á làimh an aingidh.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Mut-laben. Salm le Daibhidh.

MOLAIDH mi *thu*, a Thighearna, le m' uile chridhe; cuiridh mi'n céill d'oibre iongantach gu léir[b].

2 Ni mi aoibhneas agus gairdeachas annad; seinnidh mi cliù do d'ainm, O Thi a's àirde[c].

3 'N uair a phillear mo naimhdean air an ais, tuitidh iad agus théid as doibh a'd' fhianuis:

4 Oir sheas thu dhomh mo chòir agus mo chùis: shuidh thu air *do* rìgh-chaithir, a' toirt breth le ceartas.

5 Smachdaich thu na cinnich, sgrios thu na h-aingidh; chuir thu as d'an ainm gu saoghal nan saoghal[g].

6 Chaidh crìoch air sgrios an nàmhaid am feasd; leag thu sìos am bailte mòra: théid as d'an cuimhne[h] maille riu féin.

7 Ach mairidh an Tighearna gu sìorruidh[j]: dheasaich e a rìgh-chaithir chum breitheanais.

8 Agus bheir esan breth air an t-saoghal ann am fireantachd[m], ni e breitheanas do'n t-sluagh ann an ceartas.

9 Agus bithidh an Tighearna 'n a dhaingneach[2] do'n ti a shàruichear[o], 'n a dhaingneach ann an aimsiribh teanntachd.

10 Agus cuiridh iadsan d'an aithne d'ainm an dòigh annad[p]: oir cha tréig thusa, a Thighearn', iadsan a dh'iarras thu.

11 Seinnibh cliù do'n Tighearn' a chòmhnuicheas ann an Sion; aithrisibh am measg nan cinneach a ghniomhara.

12 'N uair a ni e rannsachadh air fuil, cuimhnichidh e orra: cha dì-chuimhnich e glaodh nam bochd[3].

13 Dean tròcair orm, a Thighearn': amhairc air m'àmhghar *a tha mi 'fulang* uatha-san le-m fuathach mi, O thusa a tha 'g am thogail suas o gheatachan a' bhàis;

14 Chum gu foillsich mi do chliù uile ann an geatachan nighinn Shioin: ni mi gairdeachas ann ad shlàinte[r].

15 Thuit na cinnich sìos anns an t-slochd a rinn iad: anns an lìon a dh'fholaich iad, chaidh an cos féin an sàs.

16 Aithnichear an Tighearna 's a' bhreitheanas *a* rinn *e*: ann an gniomh a làmh féin ribear an t-aingidh[t]. Higaion. Selah.

17 Cuirear na h-aingidh gu ifrinn, na cinnich uile nach cuimhnich Dia[w].

18 Oir cha dì-chuimhnichear an t-ainnis[x] gu bràth; cha téid as do dhòchas[y] nam bochd gu sìorruidh.

19 Eirich, a Thighearna, na buadhaicheadh duine; thugar breth air na cinnich a'd' fhianuis.

20 Cuir a Thighearn', eagal orra[a]; chum gu-n aithnich na cinnich nach 'eil annta féin ach daoine. Selah.

## SALM X.

1 *Tha Daibhidh a' nochdadh gu bheil slighean nan aingidh doilgheasach an còmhnuidh.* 12 *Cuidichidh Dia leis an duine bhochd,* 14 *agus cumaidh e ceartas ris an dilleachdan.*

C'AR son, a Thighearn', a sheasas tu fad o làimh? a dh'fholaicheas tu thu féin ann an aimsiribh teanntachd?

2 'N a uabhar geur-leanaidh an t-aingidh am bochd: glacar iad 's na h-innleachdaibh a dhealbh iad[d].

3 Oir ni an t-aingidh ràiteachas á miann a chridhe[e]; agus molaidh e an duine sanntach, *a*'s beag air Dia[1].

4 Ann an uabhar a ghnùise cha-n iarr an t-aingidh *Dia*: cha-*n 'eil* Dia 'n a uile smuaintibh[f].

5 Tha a shlighean doilgheasach anns gach àm; *tha* do breitheanais àrd as a shealladh: *'thaobh* a naimhdean uile, ni e tarcuis orra.

6 Thubhairt e 'n a chridhe, Cha ghluaisear mi[i]; gu bràth cha *bhi* mi ann an àmhghar[k].

7 Tha a bheul làn de mhallachadh[l], agus de chéilg, agus de mhealltaireachd: fo 'theangaidh[n] *tha* donas agus dìomhanas.

8 Suidhidh e ann an ionadaibh-folaich nam bailte beaga; ann an àitibh dìomhair mortaidh e an neo-chiontach: tha a shùilean ann an uaignidheas a' dearcadh air a' bhochd.

9 Ni e feall-fholach gu dìomhair, mar leòmhan 'n a gharaidh: ni e feall-fholach chum gu-n glac e an duine bochd: glacaidh e an duine bochd, 'g a tharruing 'n a lìon.

10 Crùbaidh e, cromaidh e sìos, agus tuitidh am bochd le *'dhaoinibh* làidir.

11 Thubhairt e 'n a chridhe, Dhì-chuimhnich Dia[q]: dh'fholaich e a ghnùis; cha léir dha *sud* am feasd.

12 Eirich, a Thighearna Dhé, tog suas do làmh: na dì-chuimhnich na daoine bochda.

13 C'ar son a rinn an t-aingidh tàir air Dia? a thubhairt e 'n a chridhe, Cha-n iarr thu *e*?

14 Chunnaic thu *e*; oir is léir dhuit olc agus mì-run, chum *an* dìoladh le d' làimh: ortsa fàgaidh an duine bochd e féin[s]; is tu fear-cuideachaidh an dilleachdain[u].

15 Bris thusa gairdean an aingidh[v], agus an droch dhuine; rannsaich a mach 'aingidheachd gus nach faigh thu *i*.

16 *Tha* an Tighearna 'n a Rìgh gu saoghal nan saoghal[z]: sgriosadh na cinnich a mach as a thìr.

[a] Salm 83. 15, 16
[b] Salm 139. 14
[c] Salm 83. 18
[d] Gnà. 5. 22
[e] Salm 94. 4
1 no, *air dha 'bhi sanntach cuiridh e cul ri, ni e tàir air Dia.*
[f] Eph. 2. 12 Salm 14. 1
[g] Gnà. 10. 7
[h] 2 Ri. 19. 25, &c.
[i] Salm 30. 6 Ecl. 8. 11
[j] Salm 102. 26
[k] Tais. 18. 7
[l] Ròm. 3. 14
[m] Tais. 20. 12, 13
[n] Iob 20. 12
2 *'n a ionad àrd.*
[o] Salm 32. 7 46. 1
[p] Gnà. 18. 10 Salm 91. 14 2 Tim. 1. 12
3 *nan iriosal;* no, *na muinntir a tha 'an trioblaid.*
[q] Ecl. 8. 11
[r] Salm 20. 5 1 Sam. 2. 1
[s] 1 Pead. 4. 19
[t] Salm 19. 14 92. 3
[u] Salm 68. 5 Hos. 14. 3
[v] Salm 37. 17
[w] Salm 50. 22
[x] Isa. 41. 17
[y] Gnà. 23. 18
[z] 1 Tim. 6. 15, 16

17 A Thighearna, chuala tu miann nan daoine bochda[a]: deasaichidh[1] tu an cridhe; bheir thu air do chluais éisdeachd:

18 A chumail còir[b] ris an dìlleachdan agus ris an truaghan, chum nach dean duine o'n ùir fòirneart na's mò.

## SALM XI.

1 *Chuir Daibhidh a dhòchas ann an Dia.* 4 *Freasdal agus ceartas an Uile-chumhachdaich.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

AS an Tighearn' earbam: c'ar son a their sibh ri m'anam, Teich as mar eun, gu d' shliabh?

2 Oir feuch, chuir na h-aingidh bogha air lagh[d], ghleus iad an saighead air sreing, chum tilgeadh 's an dorcha orrasan a tha ceart 'n an cridhe.

3 Ma sgriosar na bunaitean[e], ciod a ni am fìrean?

4 *Tha* an Tighearna 'n a theampull naomh[f]; *tha* rìgh-chaithir an Tighearn' anns na nèamhan: chi a shùilean[h], rannsaichidh a rosgan clann nan daoine.

5 Rannsaichidh an Tighearn' am fìrean[i]; ach an t-aingidh, agus esan a thug spéis do fhòirneart, is fuath le 'anam.

6 Frasaidh e air na h-aingidh[j], ribeachan[2], teine agus pronnusc, agus doinionn uamhasach, mar chuibhrionn an cupain.

7 Oir is ionmhuinn leis an Tighearna cheart ceartas[l]: amhaircidh a ghnùis air an duine ionraic[m].

## SALM XII.

1 *Dh'iarr Daibhidh còmhnadh o Dhia.* 3 *Tha e a' gabhail misnich dha féin do bhrigh gu-n toir Dia an t-aingidh gu breitheanas, agus gu-n teasairg e na h-ionracain.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Seminit. Salm le Daibhidh.

CUIDICH *leam*, a Thighearn', oir cha-n 'eil duine diadhaidh ann[p]; oir theirig na h-ionraic o mheasg chloinn nan daoine.

2 Labhraidh iad dìomhanas gach neach r'a choimhearsnach; *le* bilibh miodalach, le cridhe dùbailte labhraidh iad.

3 Sgathaidh an Tighearna na bilean miodalach uile, an teangadh a labhras *nithe*[3] mòra[r];

4 Iadsan a thubhairt, Le'r teangaidh buaidhichidh sinn; *is* leinn féin ar bilean; cò *tha* 'n a thighearn' os ar ceann?

5 Air son fòirneirt nam bochd, air son osnaich nan ainnis, a nis éiridh mi, ars' an Tighearna[u]: cuiridh mi *e* ann an tèaruinteachd *uaithe-san* a bhagras 'n a aghaidh.

6 *Is* briathra fìor-ghlan[v] briathran an Tighearna; *mar* airgiod air a dhearbhadh ann an àmhuinn chreadha, air a ghlanadh seachd uairean.

7 Gleidhidh tusa sinn, a Thighearna; dìonaidh tu sinn o an ghinealach so gu bràth.

8 Gluaisidh na h-aingidh air gach taobh, 'n uair a dh'àrdaichear iadsan a's suaraiche de chloinn nan daoine.

## SALM XIII.

1 *Tha Daibhidh a' caoidh gu-n do dhì-chuimhnich Dia e:* 3 *a' guidhe gu-n soillsicheadh e 'inntinn:* 5 *agus ag earbsadh ri slàinte o thròcair an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

CIA fhad, a Thighearn', a dhì-chuimhnicheas tu mi? an ann gu bràth? Cia fhad a dh'fholaicheas tu do ghnùis[c] uam?

2 Cia fhad a ghabhas mi comhairle ann am anam, bròn ann am chridhe gach là? Cia fhad a dh'àrduichear mo nàmhaid os mo cheann?

3 Amhairc orm, éisd rium, a Thighearna mo Dhia: soillsich mo shùilean, air eagal gu-n coidil mi chum bàis[g]:

4 Air eagal gu-n abair mo nàmhaid, Bhuadhaich mi 'n a aghaidh; gu-n dean m'eascairdean gairdeachas an uair a dh'aomar mi.

5 Ach dh'earb mise á do thròcair; ni mo chridhe gairdeachas ann ad shlàinte.

6 Seinnidh mi do an Tighearn', a chionn gu-n do bhuin e rium gu fial[k]: [agus seinnidh mi cliù do ainm an Tighearn' a's ro àirde.]

## SALM XIV.

1 *Chuir Daibhidh an céill truaillidheachd a' chinne-daoine;* 4 *agus dhearbh e an aghaidh nan aingidh o sholus an coguis féin.*

Do'n àrd fhear-ciuil. *Salm* le Daibhidh.

THUBHAIRT an t-amadan 'n a chridhe[n], Cha-*n 'eil* Dia ann. Tha iad truaillidh[o]; rinn iad oibre gràineil; cha-*n 'eil* neach ann a ni maith.

2 Dh'amhairc an Tighearn' a nuas o nèamh air cloinn nan daoine, a dh'fheuchainn an robh neach ann a bha glic, a bha 'g iarraidh Dhé.

3 Chlaon iad uile[q]; tha iad gu léir air fàs salach: cha-*n 'eil* neach ann a ni maith, cha-*n 'eil* eadhon aon.

4 Nach 'eil eòlas aca-san uile a tha 'deanamh na h-eucorach, a tha 'g itheadh suas mo shluaigh[s], *mar* a dh'itheadh iad aran, *agus* nach gairm air an Tighearn'?

5 An sin ghabh iad eagal mòr[t], a chionn gu *bheil* Dia ann an ginealach nam fìrean.

6 Nàirich iad comhairle an duine bhochd, a chionn gur e an Tighearn' a thearmunn.

7 O gu-n tigeadh slàinte Israeil a mach á Sion[w]! An uair a bheir an Tighearn' air ais braighdeanas a shluaigh, ni Iacob gairdeachas, ni Israel aoibhneas.

[a] Isa. 65. 24
[1] no, *daingnichidh tu.*
[b] Isa. 11. 4
[c] Salm 88. 14; Isa. 59. 2
[d] Salm 64. 2-4
[e] 2 Tim. 2. 19; Salm 82. 5
[f] Hab. 2. 20
[g] Ier. 51. 39
[h] Salm 33. 13; 34. 15, 16
[i] Gen. 22. 1; Sech. 13. 9; Seum. 1. 12
[j] Gen. 19. 24; Ese. 38. 22
[2] no, *éibhlean beò.*
[k] Salm 116. 7
[l] Salm 45. 7
[m] Iob 36. 7; 1 Pead. 3. 12
[n] Salm 53. 1, &c.; Isa. 32. 6
[o] Gen. 6. 11; Ròm. 1. 21-32; 3. 10, &c.
[p] Isa. 57. 1; Mic. 7. 2
[q] Ecl. 7. 29; Ròm. 3. 10-12
[3] *àrdanach.*
[r] 1 Sam. 2. 3; Dan. 7. 8, 25
[s] Ier. 16. 25; Am. 8. 4; Mic. 3. 3
[t] Salm 53. 5
[u] Ecs. 3. 7, 8; Isa. 33. 10
[v] Salm 119, 140; 2 Sam. 22. 31
[w] Ròm. 11. 26

## SALM XV.

*Còmhnuichidh an t-ionracan, agus an neach a labhras an fhìrinn 'n a chridhe, ann am pàilliun Dhé.*

Salm le Daibhidh.

A THIGHEARNA, cò dh'fhanas ann
ad phàilliun[d]? cò chòmhnuicheas air
do shliabh naomh?
2 Esan a ghluaiseas gu h-ionraic[e], agus
a ni ceartas, agus a labhras an fhìrinn 'n a
chridhe:
3 Nach dean cùl-chàineadh le 'theang-
aidh[f], nach dean olc d'a charaid, agus
nach tog droch sgeul air a choimh-
earsnach:
4 Leis an suarach an droch dhuine,
ach a bheir urram dhoibhsan air am bi
eagal an Tighearn'; a mhionnaicheas
chum a challdaich féin, agus nach caoch-
ail:
5 Nach cuir 'airgiod a mach air[1] ocar[j],
agus nach gabh duais an aghaidh an neo-
chiontaich. Esan a ni *na nithe* sin, cha
ghluaisear gu bràth e[l].

## SALM XVI.

1 *Tha Daibhidh a' cur a dhòigh ann an Dia:* 4 *a' gabhail gràin de luchd iodhol-aoraidh;* 8 *agus a' deanamh gairdeachais do bhrìgh gu bheil dòchas aig' ann an aiseirigh o na mairbh.*

Michtam le Daibhidh.

GLEIDH mi, a Dhé, oir chuir mi mo
dhòigh annad.
2 Thubhairt mi ri Iehobhah, *Is* tu
mo Thighearna: cha *ruig* mo mhaitheas
ortsa[p].
3 A thaobh nan naomh a *tha* air thal-
amh, agus nam flath[q]; *tha* mo thlachd
uile annta.
4 Meudaichear an doilgheasan dhoibh-
san *a* ni deifir an déigh *dhiathan* eile:
cha-n ìobair mi an ìobairtean-dibhe de
fhuil, agus cha luaidh mi air an ainmibh
le m' bhilibh[r].
5 *Is* e an Tighearna cuibhrionn[s] m'oigh-
reachd agus mo chupain: is tusa a chumas
suas mo chrannchur.
6 Thuit mo roinn dhomhsa ann an
*ionadaibh* aoibhneach; seadh, *tha* oigh-
reachd thaitneach agam.
7 Beannaichidh mise an Tighearn', a
thug comhairle orm: tha m'àirnean mar
an ceudna 'g am theagasg 'an àm na
h-oidhche.
8 Chuir mi an Tighearna romham[u] a
ghnàth: a chionn gu *bheil e* air mo dheas
làimh, cha ghluaisear mi[v].
9 Uime sin ni mo chridhe aoibhneas,
agus ni mo ghlòir gairdeachas[x]: gabhaidh
m'fheòil mar an ceudna fois ann an
dòchas.
10 Oir cha-n fhàg thu m'anam anns
an uaigh[z]: cha leig thu le d'aon naomh
truaillidheachd fhaicinn.
11 Feuchaidh tu dhomh slighe na
beatha[a]: *tha* lànachd aoibhneis a d'

[a] Iud. 24
[b] Salm 36. 8
[c] Mat. 25. 33
[d] Salm 24. 3-5
[e] Isa. 33. 15
[f] Lebh. 19. 16
Salm 34. 13
[g] Salm 139. 23
[h] Salm 39. 1, 2
Gnà. 13. 3
[i] Gnà. 2. 10-15
[1] *air àrd-riadh.*
[j] Ecs. 22. 25
Ese. 18. 8, 17
22. 12
[k] Salm 119. 133
[l] Gnà. 12. 3
2 Pead. 1. 10
[m] Salm 31. 21
[n] Deut. 32. 10
[o] Rut 2. 12
Mat. 23. 37
[p] Iob 35. 7, 8
Salm 50. 9
[q] Mal. 3. 17
[r] Hos. 2. 17
[s] Tuir. 3. 24
[2] *a's e do chlaidheamh.*
[t] Luc. 16. 25
[u] Gnio. 2. 25, &c.
[v] Salm 73. 23-26
[w] 1 Eoin 3. 2
[x] Salm 30. 12
[y] Isa. 61. 10
Mat. 5. 8
[z] Gnio. 3. 15
[a] Mat. 7. 14

làthair-sa[a]: *tha* mòr-shubhachas[b] aig do
dheas làimh[c] gu sìorruidh.

## SALM XVII.

1 *Chuir Daibhidh an céill ionracas a chridhe féin,* 8 *agus ghuidh e gu-n teasairgeadh Dia e o ghnùis nan aingidh.*

Urnuigh le Daibhidh.

EISD ri ceartas, a Thighearna, thoir
aire do m' ghlaodh; cluinn m'ur-
nuigh, *a thig a mach* cha-n ann o bhilibh
cealgach.
2 O d'fhianuis thigeadh mo bhreth:
faiceadh do shùilean nithe cothromach.
3 Dhearbh thu mo chridhe[g]; dh'fhios-
raich thu *mi* 's an oidhche; rannsaich thu
mi, cha d'fhuair thu *a' bheag*: is e mo rùn
nach ciontaich mo bheul[h].
4 A thaobh ghniomhara dhaoine, le
focal do bhilean[i] sheachainn mi ceuman
a' mhillteir.
5 Cum suas mo cheuman[k] ann ad
shlighibh, chum nach sleamhnuich mo
chosan.
6 Ghairm mi ort, oir éisdidh tu rium,
a Dhé; aom do chluas a m'ionnsuidh,
cluinn mo chainnt.
7 Taisbein do chaoimhneas iongant-
ach[m], O thusa a shaoras le d' dheas làimh
iadsan a dh'earbas asad uatha-san a
dh'éireas suas *'n an aghaidh.*
8 Gléidh mi mar chloich na sùla[n], fo
sgàile do sgiathan foluich mi[o].
9 O ghnùis nan droch dhaoine a tha
ri fòirneart orm, naimhdean m'anama
*a* tha 'g am chuairteachadh air gach
taobh.
10 'N an saill tha iad air an druideadh
suas; le'm beul labhraidh iad gu h-uaibh-
reach.
11 'N ar ceum a nis chuairtich iad
sinn: shuidhich iad an sùilean, a' cromadh
sìos gu làr.
12 Cosmhuil ri leòmhan *a* tha gionach
chum cobhartaich, agus ri leòmhan òg a'
feitheamh ann an ionadaibh dìomhair.
13 Eirich, a Thighearna, cuir roimhe,
leag sìos e, saor m'anam o'n aingidh le
d' chlaidheamh[2],
14 O dhaoinibh le d' làimh, a Thigh-
earn', o dhaoinibh an t-saoghail, *d'am
bheil* an cuibhrionn 's a' bheatha so[t], agus
d'an do lìon thu am brù le d'*ionmhas* fol-
uichte: sàsuichear an clann, agus fàg-
aidh iad am fuigheall d'an naoidhean-
aibh.
15 Air mo shon-sa, ann am fìreantachd
chi mi do ghnùis[w]: sàsuichear mi, 'n uair
a dhùisgeas mi, le d' choslas[y].

## SALM XVIII.

*Laoidh bhuidheachais le Daibhidh air son na saorsa mhòir, agus nam beannachdan lìonmhor a dheònaich Dia dha.*

D'on àrd fhear-ciuil, [Salm] le Daibhidh, òglach an Tighearn', a labhair ris an Tighearna

briathra na laoidh so, 's an là air an do shaor
an Tighearn' e á làimh a naimhdean uile,
agus á làimh Shauil : agus an dubhairt e,

GRADHAICHIDH mi thu[a], a Tigh-
earna, mo neart.
2 *Is* e an Tighearna mo charraig, agus
mo dhaingneach, agus m'fhear-saoraidh :
mo Dhia, mo chreag anns an cuiream
mo dhòchas ; mo sgiath, agus adharc mo
shlàinte, mo thùr àrd.
3 Gairmidh mi air an Tighearn' a's
airidh air cliù[d], agus o m' naimhdibh
saorar mi.
4 Chuairtich piantan a' bhàis mi, agus
chuir tuiltean dhroch dhaoine[1] eagal orm.
5 Chuairtich piantan ifrinn mi; ghabh
lìontan a' bhàis romham.
6 Ann am éigin ghairm mi air an Tigh-
earn', agus ri m' Dhia ghlaodh mi : chual'
e as a theampull mo ghuth, agus thàinig
mo ghlaodh 'n a làthair[h] gu a chluasaibh.
7 An sin chrathadh agus chriothnuich
an talamh[i], agus ghluaiseadh bunaitean
nam beann agus chrathadh iad, a chionn
gu-n robh corruich air.
8 Chaidh deatach suas as a shròin,
agus dhian-loisg teine as a bheul : lasadh
éibhlean leis.
9 Agus lùb e na nèamhan[l], agus thuir-
ling e nuas : agus *bha* dorchadas fo a
chosan.
10 Agus mharcaich e air cerub, agus
chaidh e air iteig : agus dh'itealaich e air
sgiathaibh na gaoithe.
11 Chuir e dorchadas mar ionad dìomh-
air mu'n cuairt air : *bu* phàilliun da[n],
duibhre uisgeachan, neoil[3] nan speur[o].
12 O'n dealradh a bha fa chomhair
chaidh a neoil thairis ; clacha-meallain
agus éibhlean teine.
13 Agus rinn an Tighearna tairnean-
ach[p] 's na speuraibh, agus chuir an Ti a's
àirde a mach a ghuth.
14 Agus chuir e mach a shaighdean,
agus sgap e iad ; agus thilg e mòran tein'-
athair, agus chlaoidh e iad.
15 Agus chunnacas aigein nan uisg-
eachan[r], agus nochdadh bunaitean an
domhain, le d' achmhasan-sa, a Thigh-
earna, le séideadh anail d'fheirge.
16 Chuir e nuas o'n àirde, ghlac e mi,
tharruing e mi á uisgeachaibh lìonmhor.
17 Shaor e mi o m' nàmhaid làidir, agus
uatha-san a dh'fhuathaich mi ; oir bu
treise iad na mise.
18 Ghabh iad romham ann an là
m'àmhghair : ach bha'n Tighearna 'n a
chùl-taice dhomh[t].
19 Agus thug e mach mi gu ionad fars-
uinn[v]: shaor e mi, a chionn gu-n do ghabh
e tlachd annam.
20 Thug an Tighearna luigheachd
dhomh a réir m'ionracais[w]: a réir gloine
mo làmh dhìol e dhomh.
21 Oir ghléidh mi slighean an Tigh-
earn', agus cha do chlaon mi gu h-aingidh
o m' Dhia.

[a] 1 Eoin 4. 19
[b] Salm 37. 27
[c] 1 Ri. 8. 32
[d] Tais. 5. 11-13
1 *dhaoine Bheliail.*
[e] Gnà. 3. 34
[f] Gnà. 6. 16, 17
[g] Gnà. 20. 27
[h] 2 Each. 30. 27
2 *bhris.*
[i] Gnio. 4. 31
[j] Salm 12. 6
[k] Gnà. 30. 5
[l] Salm 144. 5, &c.
[m] 2 Cor. 3. 5
[n] Salm 27. 5
3 *neoil thiugha.*
[o] Salm 97. 2
[p] 1 Sam. 7. 10
[q] Gnà. 4. 12
[r] Salm 106. 9
[s] 2 Sam. 5. 20
[t] 1 Sam. 30. 6
Salm 3. 1-5
[u] Ier. 11. 11
[v] Salm 31. 8
118. 5
[w] 1 Sam. 24. 17, 20
[x] Isa. 55. 5

22 Oir *bha* a bhreitheanais uile ann am
fhianuis ; agus a reachdan cha do chuir
mi uam.
23 Agus bha mi ionraic 'n a fhianuis,
agus ghléidh mi mi féin o m' aingidh-
eachd[b].
24 Uime sin dhìol an Tighearna dhomh
a réir m'ionracais, a réir gloine mo làmh
ann an sealladh a shùl.
25 Do'n duine thròcaireach nochdaidh
tu thu féin tròcaireach[c]; do'n duine ion-
raic nochdaidh tu thu féin ionraic ;
26 Do'n duine ghlan nochdaidh tu thu
féin glan ; agus do'n duine reasgach
nochdaidh tu thu féin reasgach[e].
27 Oir saoraidh tu an sluagh a tha fo
àmhghar ; ach na sùilean àrda bheir thu
nuas[f].
28 Oir lasaidh tusa mo lòchran, a
Thighearna[g]: soillsichidh mo Dhia mo
dhorchadas.
29 Oir leatsa ruith[2] mi troimh bhuidh-
inn ; agus le m' Dhia leum mi thar
balla.
30 *A thaobh* Dhé, *tha* a shlighe
iomlan[j]: *tha* focal an Tighearn' air a
dhearbhadh : *is* sgiath e dhoibhsan[k] uile
a chuireas an dòchas ann.
31 Oir cò *is* Dia ann ach an Tighearna?
Agus cò *is* carraig ann ach ar Dia-ne?
32 *Is* e Dia a tha 'g am chrioslachadh
le neart[m], agus a' deanamh mo shlighe
iomlan.
33 *Tha* e 'deanamh mo chos mar
*chosan* éilde, agus 'g am shocrachadh air
m'àitibh àrda.
34 Tha e 'g in iumsachadh mo làmh gu
cath, air chor as gu-m brisear bogha
umha le mo ghairdeinibh.
35 Agus thug thu dhomh sgiath do
shlàinte : agus chum do dheas làmh suas
mi, agus rinn do chaoimhneas mòr mi.
36 Rinn thu mo cheuma farsuinn fodh-
am, air chor as nach do shleamhnuich mo
chosan[q].
37 Lean mi mo naimhdean, agus rug
mi orra ; agus cha do phill mi air m'ais
gus an do chuir mi as doibh.
38 Lot mi iad, agus cha bhi e 'an comas
doibh éirigh[s]: thuit iad fo m' chosan.
39 Oir chrioslaich thu mi le neart chum
catha : leag thu sìos fodham iadsan a
dh'éirich suas a'm' aghaidh.
40 Agus thug thu dhomh mo naimh-
dean air mhuineal ; iadsan a dh'fhuath-
aich mi, agus ghearr mi as iad.
41 Ghlaodh iad, ach cha *robh* fear-saor-
aidh ann ; *eadhon* air an Tighearn', ach
cha do fhreagair e iad[u].
42 An sin mhìn-phronn mi iad mar
dhuslach fa chomhair na gaoithe : mar
chlàbar nan sràid bhruth mi iad.
43 Shaor thu mi o choimhstri an
t-sluaigh ; rinn thu mi a'm' cheann air na
cinnich : ni sluagh nach b'aithne dhomh[x],
seirbhis domh.
44 Co luath 's a chluinneas iad, géill-

idh iad dhomh: strìochdaidh coigrich
dhomh.
45 Seargaidh coigrich as, agus bithidh
eagal orra mach as an àitibh daingne.
46 Is beò an Tighearn', agus gu ma
beannaichte mo charraig-sa! agus air
'àrdachadh gu robh Dia mo shlàinte!
47 *Is* e Dia a ni dioghaltas air mo shon,
agus a chuireas an sluagh fodham;
48 A shaoras mi o m' naimhdibh. Seadh,
os an ceann-san a dh'éireas suas a'm'
aghaidh togaidh tusa suas mi: o fhear an
ainneirt saoraidh tu mi.
49 Uime sin cliuthaichidh mi thu, a
Thighearn' am measg nan cinneach, agus
seinnidh mi do d'ainm.
50 Bheir esan saorsa mhòr d'a rìgh, agus
nochdaidh e tròcair d'a aon ungta féin, do
Dhaibhidh agus d'a shliochd gu bràth[c].

## SALM XIX.

1 *Tha oibre Dhé 's na nèamhan a' cur an céill glòir an Cruithfhir.* 7 *Oirdheirceas lagha Dhé.* 12 *Ghuidh Daibhidh gu-n glanadh Dia e o pheacaidhean diomhair, agus o pheacaidhean dànadais.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

CUIRIDH na nèamhan an céill glòir
Dhé[f], agus nochdaidh na speura
gniomh a làmh.
2 Tha là a' deanamh sgeoil do là, agus
oidhche a' foillseachadh eòlais a dh'oidh-
che.
3 Cha-*n 'eil* cainnt, cha-*n 'eil* briathra,
*anns* nach cluinnear an guth.
4 Air feadh na talmhainn uile chaidh
am fuaim a mach, agus am focail gu
iomall an domhain.
5 Do'n ghréin chuir e pàilliun annta;
agus *tha* i mar nuadh fhear-pòsda a'
teachd a mach á 'sheòmar; ni i gaird-
eachas mar ghaisgeach a ruith na réise.
6 *Tha* a dol a mach o chrìch nan speur,
agus a cuairt gu ruig an crìocha; agus
cha-*n 'eil* ni air bith a dh'fholaichear o a
teas.
7 *Is* iomlan lagh an Tighearn'[k], ag
iompachadh an anama; *tha* fianuis
an Tighearna cinnteach, a' deanamh a'
bhaoghalta glic.
8 *Tha* reachdan an Tighearna ceart,
a' deanamh a' chridhe aoibhneach; *tha*
àithne an Tighearna glan[l], a' soillseach-
adh nan sùl[m].
9 *Tha* eagal an Tighearna fìor-ghlan,
a' maireachduinn am feasd; *is* firinn
breitheanais an Tighearna; tha iad gu
h-iomlan cothromach.
10 Na's mò r'an iarraidh *tha* iad na'n
t-òr[n], seadh, na mòran de'n òr fhìor-
ghlan; agus na's milse na a' mhil[p], seadh,
na *a' mhil* a shileas as na cìribh-meala.
11 Os bàrr, tha do sheirbhiseach a'
faotainn rabhaidh uatha: 'n an coimhead
*tha* mòr dhuais[q].
12 Cò thuigeas *a* sheacharain[r]? o *lochd-
aibh* dìomhair glan thusa mi[t].

13 Mar an ceudna o *pheacaidhean*
dànadais[a] cum air ais d'òglach; na
bitheadh àrd-cheannas aca orm[b]: an
sin bithidh mi ionraic, agus bithidh mi
neo-chiontach o eusaontas mòr.
14 Bitheadh briathra mo bheoil, agus
smuainte mo chridhe, taitneach a'd' làth-
air, a Thighearna, mo charraig[1], agus
m'fhear-saoraidh.

## SALM XX.

1 *Urnuigh air son tèaruinteachd ann an là teanntachd.* 6 *Tha Daibhidh a' cur an céill gu-n saor Dia 'aon ungta le neart-saoraidh a dheas làimh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

GU-N éisdeadh an Tighearna riut ann
an là teanntachd! gu-n cumadh
ainm[d] Dhé Iacoib suas thu!
2 Gu-n cuireadh e cabhair thugad as
'ionad naomh! agus á Sion gu neart-
aicheadh e thu!
3 Gu-n cuimhnicheadh e do thabhartais
uile, agus gu-n gabhadh e gu taitneach
uait d'iobairt-loisgte! Selah.
4 Gu-n tugadh e dhuit a réir do chridhe
féin[e], agus gu-n coimhlionadh e do chomh-
airle uile!
5 Ni sinne aoibhneas ann ad shlàinte[g]
agus ann an ainm ar Dé-ne togaidh sinn
suas ar bratach. Gu-n coimhlionadh Dia
d'iarrtuis uile!
6 A nis tha fios agam gu-n saor an Tigh-
earn' 'aon ungta féin[h]: éisdidh e ris o
nèamhan a naomhachd, le neart-saoraidh
a dheas làimh.
7 Earbaidh cuid á carbadaibh[i], agus
cuid á eachaibh; ach cuimhnichidh sinne
ainm an Tighearn' ar Dé[j].
8 Dh'islicheadh iadsan, agus thuit iad;
ach dh'éirich sinne, agus sheas sinn.
9 Saor an rìgh, a Thighearn'; agus éisd
ruinn 's an là 's an gairm sinn.

## SALM XXI.

1 *Laoidh bhuidheachais le Daibhidh air son maitheis Dhé d'a thaobh.* 7 *Sgriosaidh an Tighearn' iadsan le'm fuathaich e.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

ANN ad neart, a Thighearna, ni an rìgh
aoibhneas; agus ann ad shlàinte cia
mòr an gairdeachas a ni e?
2 Miann a chridhe thug thu dha; agus
athchuinge a bhilean cha do dhiùlt thu
dha. Selah.
3 Oir ghabh thu roimhe le beannachadh
*do* mhaitheis; chuir thu m'a cheann coron
a dh'òr fìor-ghlan.
4 Dh'iarr e beatha ort[o]: thug thu dha
fad làithean gu saoghal nan saoghal.
5 *Is* mòr a ghlòir trìd do shlàinte-sa:
urram agus mòralachd chuir thu air.
6 Oir rinn thu e 10 bheannaichte gu
bràth; rinn thu e ro aoibhneach le d'
ghnùis[s].
7 Oir earbaidh an rìgh as an Tighearn'[u];

[a] Ecs. 21. 14 Ròm. 6. 1 2 Cor. 1. 12
[b] Salm 119. 133 Ròm. 6.12-14
[1] *mo neart.*
[c] Ròm.11.29
[d] Gnà. 18. 10
[e] Salm21. 2
[f] Ròm. 1.19, 20
[g] Salm 9. 14
[h] Salm 2. 2
[i] Salm33.16, 17
[j] 2 Each. 32. 8
[k] Salm 111. 7
[l] Salm12. 6
[m] Salm13. 3
[n] Salm 119. 27, 127
[o] Salm 61. 5, 6
[p] Salm 119. 103
[q] Gnà. 29. 18
[r] Salm 40. 12
[s] Salm 4. 6, 7 16. 11
[t] Salm 90.8
[u] 1 Sam. 30. 6 Salm 26.1

agus trìd tròcair an Ti a's àirde, cha
ghluaisear e.
8 Gheibh do làmh a mach do naimhdean
uile[a]; gheibh do dheas làmh a mach iad-
san le'm fuathach thu.
9 Ni thu iad mar àmhuinn theinntich[c]
ann an àm d'fheirge: sluigidh an Tigh-
earna sìos iad 'n a chorruich, agus caith-
idh an teine iad.
10 An toradh sgriosaidh tu o'n talamh[f],
agus an sliochd o chloinn nan daoine.
11 Oir dhealbh iad olc a'd' aghaidh;
smuainich iad droch smuainte, nach b'urr-
ainn iad *a choimhlionadh*[h].
12 Uime sin bheir thu orra an cùl a
thionndadh; air sreangaibh do bhogha
gleusaidh tu *do shaighdean* 'n an agh-
aidh.
13 Bi air d'àrdachadh, a Thighearn',
ann ad neart[k]; seinnidh sinne agus
molaidh sinn do chumhachd.

## SALM XXII.

1 *'N a theanntachd ghairm Daibhidh air Dia,*
6 *agus leig e ris da an trioblaid a thàinig air.*
22 *Gheall e buidheachas follaiseach agus cliù a thabhairt da.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Ailet-sachar[1]. Salm le Daibhidh.

MO Dhia, mo Dhia[n], c'ar son a thréig
thu mi? Fad o m' ghlaodh, *o*
bhriathraibh mo bhùiridh[p].
2 O mo Dhia! gairmeam anns an là,
ach cha fhreagair thu; agus anns an
oidhche, ach cha-*n 'eil* fois agam.
3 Ach *tha* thusa naomh, ann ad
chòmhnuidh *far am bheil* cliù Israeil[t].
4 Asad-sa dh'earb ar n-aithrichean;
dh'earb iad, agus shaor thu iad.
5 Riut-sa ghlaodh iad, agus theasairg-
eadh iad; asad-sa dh'earb iad, agus cha
robh nàire orra[v].
6 Ach *is* cnuimh mise[w] agus cha duine:
masladh dhaoine, agus tàir an t-sluaigh[x].
7 Ni iadsan uile a chi mi, gàire-fanoid
rium[y]; casaidh iad am beul, crathaidh iad
an ceann[z], *ag ràdh,*
8 Chuir e a dhòigh[2] anns an Tighearna,
fuasgladh e air; saoradh se e[a], a chionn
gu bheil tlachd aige ann.
9 Ach *is* tusa an Ti a thug a mach as a'
bhroinn mi; *bu* tu aobhar mo dhòchais,
air cìch mo mhàthar.
10 Ortsa thilgeadh mi o'n bhroinn: o
bhroinn mo mhàthar *is* tusa mo Dhia[d].
11 Na bi-sa fada uam, oir *tha* àmhghar
dlùth *dhomh*, agus gun neach ann gu m'
chuideachadh.
12 Chuairtich mòran tharbh mi[e];
dh'iadh *tairbh* làidir Bhasain umam.
13 Dh'fhosgail iad orm am beul, mar
leòmhan reubach agus beucach.
14 Mar uisge dhòirteadh a mach mi,
agus sgàin mo chnàmhan uile o 'chéile:
tha mo chridhe mar chéir, air leaghadh
ann am meadhon mo chuim.
15 Air tiormachadh mar shoitheach

[a] Am. 9. 2, 3
[b] Tais. 22. 15
[c] Mal. 4. 1
[d] Eoin 20. 25-27
[e] Isa. 52. 14
[f] Salm 37. 28
[g] Eoin 19. 23
[h] Salm 2. 1, 4
[i] 2 Tim. 4. 17
[j] Isa. 34. 7
[k] Iob 9. 10
[l] Salm 40. 9 Eabh. 2. 11, 12
[m] Salm 115. 11, 13
[1] *eilid na maidne.*
[n] Mat. 27. 46 Luc. 24. 44
[o] Eabh. 5. 7
[p] Eabh. 5. 7
[q] Salm 66. 13, 16
[r] Salm 116. 14 Ecl. 5. 4, 5
[s] Mat. 5. 5
[t] Salm 65. 1
[u] Salm 2. 8 72. 11 Isa. 43. 6 Ier. 16. 19-21
[v] Salm 25. 2, 3 Ròm. 9. 33
[w] Isa. 41. 14
[x] Isa. 53. 3
[y] Marc. 15. 29, &c. Luc. 23. 35, &c.
[z] Salm 109. 25
[2] *rol e e féin air.*
[a] Salm 91. 14
[b] Salm 87. 6
[c] Ròm. 3. 21-26
[d] Isa. 46. 3 49. 1
[e] Salm 68. 30 Ese. 39. 18 Am. 4. 1
[f] Isa. 40. 11 Eoin 10. 11, 14
[g] Salm 84. 11 Phil. 4. 19
[h] Ese. 34. 14
[i] Tais. 7. 17

creadha tha mo neart; agus *tha* mo
theangadh a' leantuinn ri m' ghial; agus
gu ùir a' bhàis thug thu mi.
16 Oir chuairtich madraidh mi[b];
dh'iadh coimhthional dhroch dhaoine
umam: lot iad mo làmhan agus mo
chosan[d].
17 Feudaidh mi mo chnàmhan uile àir-
eamh[e]: tha iadsan a' sealltuinn, tha iad
a' geur-amharc orm.
18 Roinn iad mo thrusgan eatorra[g],
agus air mo bhrat thilg iad crannchur.
19 Ach na bi-sa, a Thighearna, fada
uam: O thusa mo neart, greas gu mo
chabhair.
20 Teasairg m'anam o'n chlaidheamh;
m'aon *ghràidh* o neart a' mhadaidh.
21 Saor mi o bheul an leòmhain[i], agus
o adharcaibh nam buabhull[j] teasairg
mi.
22 Cuiridh mi 'n céill d'ainm do m'
bhràithribh[l]; ann am meadhon a' choimh-
thionail molaidh mi thu.
23 Sibhse air am bheil eagal Dhé[m], mol-
aibh e: sibhse uile, a shìol Iacoib, thug-
aibh glòir dha; agus bitheadh 'eagal-san
oirbh, sibhse uile a shìol Israeil.
24 Oir cha do rinn e tàir air, agus cha
do ghabh e gràin de àmhghar an truagh-
ain, agus cha d'fholuich e a ghnùis air;
ach an uair a ghlaodh e ris, dh'éisd e[o].
25 Ortsa *bithidh* mo mholadh anns a'
mhòr-choimhthional[q]: mo bhòidean ìoc-
aidh mi 'n an làthair-san d'an eagal e[r].
26 Ithidh na daoine macanta[s], agus
sàsuichear iad: molaidh iadsan an Tigh-
earn' a dh'iarras e: bithidh an cridhe
beò gu bràth.
27 Cuimhnichidh air, agus pillidh a
dh'ionnsuidh an Tighearn' uile chrìocha
na talmhainn[u]; agus strìochdaidh uile
theaghlaichean nan cinneach 'n a làthair.
28 Oir *is* leis an Tighearn' an rìogh-
achd; agus *tha* esan 'n a uachdaran air
na cinnich.
29 Ithidh daoine reamhra na talmhainn
uile, agus ni iad aoradh: 'n a làthair-
san sleuchdaidh iadsan uile a théid sìos
do'n duslach; oir cha chum neach 'anam
beò.
30 Ni sliochd seirbhis dha: measar e
do an Tighearna mar ghinealach[b].
31 Thig iad, agus cuiridh iad an
céill 'fhìreantachd[c] do'n àl ri teachd,
gu-m b'esan a rinn *sud.*

## SALM XXIII.

*Dh'earb Daibhidh á freasdal agus á maitheas Dhé.*

Salm le Daibhidh.

IS e an Tighearna mo bhuachaille[f]: cha
bhi mi ann an dìth[g].
2 Ann an cluainibh glasa bheir e orm
luidhe sìos[h]: làimh ri uisgeachaibh ciùin
treòraichidh e mi[i].
3 Aisigidh e m'anam, treòraichidh e

mi air slighibh na fìreantachd air sgàth
'ainme féin.
4 Seadh, ged shiubhail mi troimh
ghleann sgàile a' bhàis[a], cha bhi eagal
uilc orm; oir *tha* thusa maille rium[b]:
bheir do shlat agus do lorg comhfhurt-
achd dhomh.
5 Deasaichidh tu bòrd fa m' chomhair
ann am fianuis mo naimhde: dh'ung thu
le olaidh mo cheann[e]; tha mo chupan a'
cur thairis.
6 Gu cinnteach leanaidh maith agus
tròcair mi uile làithean mo bheatha; agus
còmhnuichidh mi ann an tigh an Tigh-
earna fad *mo* làithean.

## SALM XXIV.

1 *Ard-uachdaranachd Dhé os ceann na talmhainn.* 3 *Seasaidh am fìrean ann an ionad naomh an Tighearna.* 7 *Dol a steach Rìgh na glòire d'a àite-còmhnuidh.*

Salm le Daibhidh.

IS leis an Tighearn' an talamh[j], agus a
làn: an domhan, agus iadsan a tha
'n an còmhnuidh ann.
2 Oir shuidhich e air na cuantaibh e,
agus shocraich e air na sruthaibh e.
3 Cò théid suas gu sliabh an Tighearn'[m]?
Agus cò sheasas 'n a ionad naomh-san?
4 Esan aig am bheil làmhan neo-chiont-
ach agus cridhe glan, nach do thog 'anam
ri dìomhanas, agus nach do mhionnaich
chum ceilge.
5 Gheibh esan beannachadh o an Tigh-
earn'[q], agus fìreantachd o Dhia a shlàinte.
6 *Is* i so ginealach na dream a dh'iarras
e, a dh'iarras do ghnùis, a Dhia Iacoib[2].
Selah.
7 Togaibh, a gheatacha, 'ur cinn, agus
bithibh air 'ur togail suas, a dhorsa sìorr-
uidh; agus thig Rìgh na glòire steach.
8 Cò e so Rìgh na glòire? An Tigh-
earna làidir agus treun, an Tighearna
treun ann an cath.
9 Togaibh suas 'ur cinn, a gheatacha,
agus bithibh air 'ur togail suas, a dhorsa
sìorruidh, agus thig Rìgh na glòire steach.
10 Cò e so Rìgh na glòire? Tighearna
nan slògh, *is* esan Rìgh na glòire. Selah.

## SALM XXV.

1 *Ghuidh Daibhidh gu-n treòraicheadh Dia e ann an slighe na fìrinn;* 7 *gu maitheadh e peacaidhean 'òige;* 16 *agus gu-n deanadh e cabhair air ann an àm a thrioblaid.*

Le Daibhidh.

RIUTSA, a Thighearna, togam m'anam
a suas[t].
2 Annad-sa, mo Dhia, cuiream mo
dhòchas; na nàraichear mi[u], agus na
deanadh mo naimhdean gairdeachas os
mo cheann.
3 Seadh, na nàraichear neach sam bith
a dh'fheitheas ortsa; bitheadh nàire orra-
san a chiontaicheas gun aobhar.
4 Nochd dhomh do shlighean[x], a Thigh-
earna; teagaisg dhomh do cheuman.

[a] Iob 10. 21, 22
Salm 44. 19
[b] Isa. 43. 2
[c] Iob 13. 26
[d] Salm 51. 1
[e] Salm 92. 10
[f] Gnà. 3. 5, 6
[g] Hos. 14. 9
Ròm. 8. 28
[h] Salm 79. 9
Ese. 36. 22, 32
1 Eoin 2. 12
[i] Ròm. 5. 15-21
[j] Ecs. 9. 29
19. 5
Deut. 10. 14
Salm 89. 11
[k] Salm 32. 8
37. 23
[l] Salm 37. 11, 12
[m] Salm xv.
[n] Gnà. 3. 22
Eoin 7. 17
Eph. 1. 9, 18
[o] Salm 124. 7, 8
[1] *pill rium.*
[p] Mic. 7. 19
[q] Isa. 33. 15-17
[2] *eadhon Iacob.*
[r] Hab. 3. 17-19
[s] Salm 130. 8
[t] Salm 134. 8
Tuir. 3. 41
[u] Salm 22. 4, 5
Isa. 49. 23
[v] Salm 139. 23
[w] Sech. 13. 9
[x] Isa. 2. 3
Ier. 50. 5

5 Treòraich mi ann ad fhìrinn, agus
teagaisg mi; oir *is* tusa Dia mo shlàinte,
agus ortsa tha mi 'feitheamh gach là.
6 Cuimhnich do chaomh-thròcairean,
a Thighearn', agus do chaoimhneasan
gràdhach; oir *tha* iad ann o chian nan cian.
7 Peacaidhean m'òige[c], agus m'eus-
aontais, na cuimhnich thusa: a réir do
thròcair bi-sa cuimhneachail orm[d], air
sgàth do mhaitheis, a Thighearna.
8 *Is* maith agus *is* dìreach an Tighearn';
uime sin teagaisgidh e peacaich 's an
t-slighe.
9 Treòraichidh e na daoine ciùin[f] ann
am breitheanas; agus teagaisgidh e do na
daoinibh ciùin a shlighe.
10 *Is* tròcair agus fìrinn uile shlighean
an Tighearna[g], dhoibhsan a ghleidheas a
choimhcheangal agus a theisteis.
11 Air sgàth d'ainme[h], a Thighearna,
lagh mo chionta; oir *tha* e mòr[i].
12 Cò e am fear air am bheil eagal an
Tighearna? Seòlaidh e esan 's an t-slighe
*a* roghnuicheas e[k].
13 Ni 'anam tàmh ann am maith; agus
mealaidh a shliochd an tìr[l].
14 *Tha* rùn an Tighearn' aig an dream
d'an eagal e[n]; agus foillsichidh e dhoibh
a choimhcheangal.
15 *Tha* mo shùilean a ghnàth ris an
Tighearn', oir bheir esan mo chosan as
an lìon[o].
16 [1]Amhairc orm[p], agus gabh truas
dhìom; oir *tha* mi a'm' aonar, agus fo
àmhghar.
17 Tha teinn mo chridhe a' dol 'am
meud[r]: o m' àmhgharaibh saor thusa mi.
18 Amhairc air m' àmhghar, agus air
mo phéin, agus lagh mo pheacaidhean gu
léir.
19 Amhairc air mo naimhdibh, oir tha
iad lìonmhor; agus le fuath anabarrach
tha iad 'g am fhuathachadh.
20 Gléidh m'anam, agus saor mi; na
leig fo naire mi, oir chuir mi mo dhòigh
annad.
21 Dìonadh ionracas agus ceartas mi;
oir tha mi 'feitheamh ortsa.
22 Saor Israeil[s], a Dhé, as 'àmhghar-
aibh uile.

## SALM XXVI.

1 *Chuir Daibhidh an céill 'ionracas féin, agus ghuidh e gu-n rannsaicheadh Dia 'àirnean agus a chridhe.* 8 *Dh'iarr e 'bhi air a shaoradh o dhaoinibh fuileachdach.*

Le Daibhidh.

THOIR breth orm, a Thighearn', oir
ghluais mi ann an ionracas; o chuir
mi mo dhòigh anns an Tighearn', cha
ghluaisear mi.
2 Fidir mi, a Thighearn'[v], agus dearbh
mi; rannsaich m'àirnean[w] agus mo
chridhe.
3 Oir *tha* do chaoimhneas gràdhach fa
chomhair mo shùl; agus ghluais mi ann
ad fhìrinn.

4 Cha do shuidh mi le daoinibh[1] meall-
tach[a], agus maille ri luchd-ceilge cha
téid mi steach.
5 Is beag orm coimhthional luchd-uilc,
agus le daoinibh aingidh cha suidh mi.
6 Nighidh mi mo làmhan ann an neo-
chiontas[d], agus cuairtichidh mi d'altair, a
Thighearna ;
7 Chum gu foillsich mi le guth molaidh,
agus gu-n cuir mi an céill d'oibre iongant-
ach gu léir.
8 A Thighearn', is ionmhuinn leam
còmhnuidh do theach-sa[e], agus ionad
pàilliuin do ghlòire.
9 Na cruinnich m'anam le peacaich, no
mo bheatha le daoinibh fuileachdach :
10 Aig am bheil lochd 'n an làmhan,
agus an làmh dheas làn de dhuais-
bhratha.
11 Ach gluaisidh mise ann am ionracas :
saor mi, agus dean tròcair orm.
12 Tha mo chos 'n a seasamh ann an
ionad còmhnard[g]: anns na coimhthionail
beannaichidh mi an Tighearn'.

## SALM XXVII.

*1 Cha robh eagal air Daibhidh roimh a naimh-
dibh do bhrìgh gu-n robh Dia 'n a shlàinte
dha. 7 Ghuidh e air an Tighearna tròcair a
nochdadh dha, agus a thèarnadh o thoil luchd-
fòirneirt.*

Le Daibhidh.

IS e an Tighearna mo sholus[j], agus mo
shlàinte; cò chuireas eagal orm? *Is*
e an Tighearna neart mo bheatha; cò
chuireas geilt orm?
2 'N uair a thàinig luchd-uilc orm a
dh'itheadh suas m'fheòla, mo naimhdean
agus m'eascairdean, thuislich iad féin,
agus thuit iad.
3 Ged champaicheadh feachd a'm
aghaidh, cha bhitheadh eagal air mo
chridhe : ged éireadh cogadh a'm' agh-
aidh, á so ni mi mo bhun.
4 Aon *ni* ghuidh mi air an Tighearna,
sin iarraidh mi, a bhi a'm' chòmhnuidh
ann an tigh an Tighearna[m] ré uile làithean
mo bheatha, chum gu faicinn maise an
Tighearn'[n], agus gu fiosraichinn 'n a
theampull.
5 Oir folaichidh e mi 'n a sgàth-thigh
ann an là an uilc[o]; folaichidh e mi ann
an dìomhaireachd a phàilliuin ; air carr-
aig togaidh e suas mi[p].
6 Agus a nis togar suas mo cheann os
ceann mo naimhdean mu'n cuairt orm ;
agus ìobraidh mi 'n a phàilliun ìobairtean
aoibhneis ; seinnidh mi, agus canaidh mi
cliù do an Tighearna.
7 Eisd, a Thighearna, ri m' ghuth,
'*n uair* a dh'éigheas mi ; dean tròcair
orm, agus freagair mi.
8 '*N uair a thubhairt thusa*, Iarraibh-se
mo ghnùis ; thubhairt mo chridhe riut,
Do ghnùis a Thighearn' iarraidh mi.
9 Na folaich do ghnùis uam ; na cuir
air falbh d'òglach ann am feirg : bu tusa

1 *daoine diomhain.*
a Salm 1. 1
b Isa. 49. 15
2 *tionailidh e mi.*
c Salm 25. 4; 86. 11
d Ecs. 30. 19-21
e Iob 34. 26, 27
3 *dh' fhannaichinn mur b'e gu-n do chreid mi, Salm 119. 92; 2 Cor. 4. 8.*
f Salm 62. 1, 5; 130. 5; Isa. 25. 9; 40. 31
g Salm 40. 2
h Salm 88. 4; 143. 7
i Salm 138. 2
j Mic. 7. 7, 8
k Salm 125. 5
l Iob 34. 26, 27
m Salm 65. 4
n Salm 63. 2
o Isa. 4. 5, 6
p Salm 40. 2
q Salm 20. 6
r 1 Ri. 8. 51, 53
s Salm 96. 7-9; 1 Each. 16. 28, 29
t Tais. 5. 11-14

mo chabhair ; na fàg mi, agus na tréig
mi, a Dhia mo shlàinte.
10 'N uair a thréigeas m'athair agus
mo mhàthair mi[b], an sin togaidh[2] an
Tighearna suas mi.
11 Teagaisg dhomh do shlighe[c], a
Thighearn', agus treòraich mi air slighe
dhìrich, air sgàth mo naimhdean.
12 Na tabhair thairis mi do thoil mo
naimhdean : oir dh'éirich fianuisean bréige
a'm' aghaidh, agus luchd-bagairt fòir-
neirt.
13 Gidheadh chreid mise[3] gu faicinn
maitheas an Tighearn' ann an tìr nam beò.
14 Feith air an Tighearna[f]; glac mis-
neach, agus neartaichidh esan do chridhe :
feith, tha mi 'g ràdh, air an Tighearn'.

## SALM XXVIII.

*1 Ghuidh Daibhidh gu-n cuidicheadh Dia leis
an aghaidh a naimhdean. 6 Bheannaich e
Dia: 9 agus rinn e urnuigh air son an
t-sluaigh.*

Le Daibhidh.

RIUTSA, a Thighearn', éigheam, mo
charraig : na bi-sa 'n ad thosd a m'
thaobh, air eagal, ma bhitheas tu 'n ad
thosd a m' thaobh gu fàs mi cosmhuil
riu-san a théid sìos do'n uaigh[h].
2 Eisd ri guth m'athchuingean an uair
a ghlaodhas mi riut, an uair a thogas mi
mo làmhan[i] chum do ghuth-àite naoimh-
sa.
3 Na tarruing mi mach leis na h-aing-
idh[k], agus le luchd-deanamh na h-eucor-
ach, a tha 'labhairt sìth r' an coimhears-
naich, agus olc aca 'n an cridhe.
4 Thoir dhoibh a réir an oibre, agus a
réir aingidheachd an gnìomharan ; a réir
oibre an làmh thoir dhoibh ; ìoc an luigh-
eachd dhoibh.
5 A chionn nach toir iad an aire do
ghnìomharaibh an Tighearna[l], no do obair
a làmh, sgriosaidh e iad, agus cha tog e
suas iad.
6 Beannaichte gu *robh* an Tighearn' a
chionn gu-n d'éisd e ri guth m' athchuinge.
7 *Is* e an Tighearna mo neart, agus
mo sgiath ; ann-san chuir mo chridhe a
dhòchas, agus chuidicheadh leam : uime
sin rinn mo chridhe gairdeachas ; agus le
m' laoidh molaidh mi e.
8 *Is* e an Tighearna neart a shluaigh ;
agus *is* esan neart slàinte[q] 'aoin ungta féin.
9 Saor do shluagh, agus beannaich
d'oighreachd[r]: beathaich iad, agus àrd-
aich iad gu bràth.

## SALM XXIX.

*1 Thug Daibhidh earail do uachdarain glòir a
thabhairt do Dhia, 3 a chionn gu bheil a
chumhachd mòr, 11 agus gu bheil e 'n a dhìdean
d'a shluagh.*

Salm le Daibhidh.

THUGAIBH do'n Tighearn'[s], a chlann
nan cumhachdach, thugaibh do an
Tighearna glòir agus neart[t].

2 Thugaibh do an Tighearn' a' ghlòir a's cubhaidh d'a ainm ; sleuchdaibh do an Tighearn' ann am maise[1] na naomhachd.

3 *Tha* guth an Tighearn' os ceann nan uisgeacha : rinn Dia na glòire tairneanach, an Tighearn', os ceann nan uisgeacha mòra.

4 *Tha* guth an Tighearna cumhachdach ; *tha* guth an Tighearna làn mòralachd.

5 Brisidh guth an Tighearna na seudair ; seadh, brisidh an Tighearna seudair Lebanoin.

6 Agus bheir e orra leum mar laogh ; Lebanon agus Sirion, mar bhuabhull òg.

7 Sgoiltidh guth an Tighearna lasraichean an teine.

8 Crathaidh guth an Tighearn' am fàsach ; crathaidh an Tighearna fàsach Chadeis.

9 Bheir guth an Tighearn' air na h-éildibh an laoigh a thilgeadh, agus lomaidh e na coilltean : agus 'n a theampull cuiridh gach neach an céill *a* ghlòir[d].

10 Suidhidh an Tighearn' air an tuil[e]; agus suidhidh an Tighearna 'n a Rìgh gu sìorruidh[f].

11 Bheir an Tighearna neart d'a shluagh[h]; beannaichidh an Tighearn' a sluagh le sìth[i].

## SALM XXX.

1 *Mhol Daibhidh Dia a chionn gu-n do theasairg se e.* 4 *Chomhairlich e do gach neach buidheachas a thabhairt do'n Tighearn'.*

Salm ; laoidh-coisreagaidh tighe Dhaibhidh.

MOLAIDH mi thu, a Thighearn' ; oir thog thu suas mi, agus cha d' thug thu air m'eascairdibh gairdeachas a dheanamh os mo cheann.

2 A Thighearna mo Dhia, ghlaodh mi riut, agus shlànuich thusa mi.

3 A Thighearna, thog thu m'anam a nìos as an uaigh[m]; ghléidh thu beò mi, chum nach rachainn sìos do'n t-slochd.

4 Seinnibh do'n Tighearna, sibhse a naoimh-san, agus thugaibh buidheachas ri cuimhneachadh air a naomhachd[3].

5 Oir *cha-n 'eil ach* tiota 'n a fheirg[n]; *tha* beatha 'n a dheadh-ghean[o]: ré oidhche mairidh bròn, ach air maduinn *thig* gairdeachas[q].

6 Thubhairt mise ann am shocair, Cha ghluaisear mi am feasd.

7 A Thighearna, le d' dheadh-ghean thug thu air mo bheinn seasamh gu daingean[r]: dh'fholuich thu do ghnùis ; bha mi fo amhluadh.

8 Ghlaodh mi riutsa, a Thighearn' ; agus air an Tighearna dh'asluich mi[s].

9 Ciod an tairbhe *a tha* ann am fhuil, 'n uair a théid mi sìos do'n t-slochd ? Am mol an ùir thu ? an cuir i an céill d'fhìrinn ?

10 Eisd rium, a Thighearn', agus dean tròcair orm ; A Thighearna, bi-sa ann ad fhear-cuideachaidh leam.

a Salm 126. 1, 2 Isa. 61. 3
1 no, *'n a naomh-ionad glòrmhor.*
2 's e sin, *mo theang-aidh* ; no, *m'anam.*
b Salm 71. 1-4
c Salm 143. 1
d Salm 63. 2
e Gen. 8. 1, 2
f Salm 2. 6-9
g Luc. 23. 46 Gnio. 7. 59
h Isa. 40. 29-31
i Salm 85. 8, 10
j Ion. 2. 8
k Salm 142. 3
l Salm 18. 19
m Isa. 38. 17
3 no, *chum cuimhne.*
n Salm 103. 9 Isa. 26. 20 54. 7, 8
o Salm 63. 3
p Iob 19. 13
q Salm 126. 5
r Salm 18. 35, 36
s Salm 34. 6
t Air. 6. 25, 26

11 Thionndaidh thu dhomh-sa mo bhròn gu dannsadh[a]: chuir thu dhìom m'eudach-saic, agus chrioslaich thu mi le aoibhneas ;

12 Chum gu-n seinneadh *mo* ghlòir[2] cliù dhuit, agus nach bitheadh i 'n a tosd. A Thighearna mo Dhia, gu bràth molaidh mise thu.

## SALM XXXI.

1 *Chuir Daibhidh a dhòchas ann an Dia,* 7 *agus rinn e gairdeachas 'n a thròcair.* 9 *'N a thrioblaid dh'earb e as an Tighearna.* 19 *Mhol e maitheas Dhé.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

ANNAD-SA, a Thighearna, cuiream mo dhòigh[b]; na nàraichear mi gu bràth : trid d'fhìreantachd saor mi[c].

2 Aom a m'ionnsuidh do chluas ; gu grad furtaich orm : bi-sa ann ad charraig làidir dhomh, ann ad thigh-tèarmuinn chum mo dhìonadh.

3 Oir *is* tusa mo charraig, agus mo dhaingneach ; agus air sgàth d'ainme treòraichidh agus stiùraidh tu mi.

4 Bheir thu mi as an lìon a dh'fholuich iad fa m' chomhair : oir *is* tusa mo neart.

5 Ann ad làimh-sa tiomnam mo spiorad[g]: saor mi, a Thighearna Dhé na fìrinn.

6 *Is* fuath leat iadsan a bheir fainear dìomhanais bhreugach[j]: ach anns an Tighearna chuir mise mo dhòchas.

7 Ni mi aoibhneas agus gairdeachas ann ad thròcair : oir chunnaic thu m'àmhghar ; b'aithne dhuit m'anam ann an teanntachdaibh[k];

8 Agus cha do dhruid thu suas mi ann an làimh an nàmhaid ; shocraich thu mo chosan ann an àite farsuinn[l].

9 Gabh truas dìom, a Thighearn', oir *tha* mi ann an teinn ; tha mo shùil, m'anam, agus mo chòm, air seargadh as le doilgheas.

10 Oir chlaoidheadh mo bheatha le bròn, agus mo bhliadhnan le osnaich ; air son m'euceirt thuit mo neart, agus chaitheadh mo chnàmhan.

11 Am measg mo naimhdean gu léir bha mi a'm' mhasladh, agus gu h-àraidh do m' choimhearsnaich[p], agus a'm' aobhar eagail do m' luchd eòlais : iadsan a chunnaic mi a muigh, theich iad uam.

12 Dhì-chuimhnicheadh mi mar dhuine marbh air dol á cuimhne ; tha mi mar shoitheach briste.

13 Oir chuala mi cùl-chàineadh mhòrain dhaoine ; *bha* eagal air gach taobh, 'n uair a ghabh iad comhairle le 'chéile a'm' aghaidh, a dhealbh iad mo bheatha 'thoirt uam.

14 Ach dh'earb mise asad-sa, a Thighearna : thubhairt mi, *Is* tu mo Dhia.

15 Ann ad làimh-sa *tha* m'aimsirean : saor mi á làimh mo naimhdean, agus uatha-san a tha 'an tòir orm.

16 Thoir air do ghnùis dealrachadh[t] air d'òglach : saor mi air sgàth do thròcair.

17 Na nàraichear mi, a Thighearn', oir ghairm mi ort; nàire bitheadh air na h-aingidh, 'n an tosd bitheadh iad 's an uaigh!

18 Deanar balbh na bilean breugach, a labhras an aghaidh an fhìrein gu cruaidh, le uabhar agus tarcuis.

19 Cia mòr do mhaitheas[d], a thaisg thu dhoibh-san do'n eagal thu; a rinn thu dhoibh-san a dh'earbas asad, 'am fianuis chloinn nan daoine!

20 Folaichidh tu iad ann an dìomhaireachd do làthaireachd o àilghios dhaoine; folaichidh tu iad ann am pàilliun[e] o strì nan teangadh.

21 Beannaichte *gu robh* an Tighearn'; oir nochd e gu h-iongantach a chaoimhneas dhomh-sa ann am baile daingnichte.

22 Thubhairt mise a'm' dheifir, Ghearradh as mi o fhianuis do shùl[g]: gidheadh dh'éisd thusa ri guth m'asluchaidh, 'n uair a dh'éigh mi riut.

23 Gràdhaichibh an Tighearna[i], sibhse uile a naoimh-san: gleidhidh an Tighearna na daoine treibhdhireach, agus dìolaidh e gu pailt dhasan a ni gu h-uaibhreach.

24 Bithibh-se misneachail, agus neartaichidh esan 'ur cridhe, sibhse uile a chuir 'ur dòchas anns an Tighearna.

## SALM XXXII.

1 *Beannachadh an duine d'an do mhaitheadh 'eusaontas.* 3 *Bheir aidmheil peacaidh fois do'n choguis.* 8 *Dh'earail Daibhidh air an t-sluagh gluasad gu cothromach.*

Le Daibhidh Maschil.

IS beannaichte[p] esan d'an do mhaitheadh 'eusaontas, d'am bheil a pheacadh air 'fholach.

2 *Is* beannaichte an duine nach cuir an Tighearn' euceart as a leth[q], agus aig nach *'eil* cealg 'n a spiorad[s].

3 'N uair a bha mi ann am thosd, luidh aois air mo chnàmhan, le m' bhùireadh fad an là.

4 Oir a là agus a dh'oidhche bha do làmh trom orm: tha mo bhrìgh air a h-atharrachadh gu tiormachd an t-samhraidh. Selah.

5 Dh'aidich mi mo pheacadh dhuit, agus cha do cheil mi m'euceart: thubhairt mi, Aidichidh mi m'eusaontais do an Tighearn'[w]; agus mhaith thusa cionta mo pheacaidh. Selah.

6 Air an aobhar sin, ni gach duine diadhaidh urnuigh riut-sa[y], 's an àm anns am faighear thu[z]: gu cinnteach ann an tuil nan uisgeacha mòra, cha tig iad am fagus da[a].

7 *Tha* thusa ann ad ionad-foluich dhomh[c]; o theinn gleidhidh tu mi; le òranaibh saorsa[e] cuairtichidh tu mi. Selah.

8 Fìor-theagaisgidh mi thu, agus nochdaidh mi dhuit an t-slighe air an tigeadh dhuit triall; seòlaidh mi dhuit le m' shùil[1].

[a] Gnà. 26. 3
[b] Salm 16. 4; 1 Tim. 6. 10
[c] Ier. 17. 7, 8
[d] Isa. 64. 4; 1 Cor. 2. 9
[e] Iob 5. 21
[f] Salm 97. 12; Phil. 4. 4
[g] Iob 35. 14; Isa. 38. 11, 12; Ion. 2. 4
[h] Salm 150. 3, 4
[i] Salm 34. 9
[j] Salm 144. 9; Tais. 5. 9
[k] Salm 119. 64
[l] Eabh. 11. 3
[m] Gen. 2. 1
[n] Iob 26. 10
[o] Iob 38. 8-11
[p] Ròm. 4. 6-8
[q] 2 Cor. 5. 19
[r] Gen. 1. 3, &c.
[s] Eoin 1. 47; 1 Eoin 1. 8
[t] Isa. 44. 25
[u] Isa. 46. 10
[v] Isa. 65. 4
[w] 1 Eoin 1. 9
[x] Gnà. 15. 3
[y] 1 Tim. 1. 16
[z] Isa. 55. 6
[a] Isa. 43. 2
[b] Gnà. 22. 2
[c] Salm 143. 9
[d] Salm 44. 3-7
[e] Ecs. 15. 1, &c.; Tais. 15. 2, 3
[f] Gnà. 21. 31; Hos. 14. 3
[g] 1 Pead. 3. 12
[1] no, *seòlaidh mi thu le mo shùil ort.*

9 Na bi mar each[a], no mar mhuileid, *aig* nach 'eil ciall; d'an cuirear sparrag agus srian 'n am beul, chum nach tig iad am fagus duit.

10 *Is* lìonmhor doilgheasan do'n aingidh[b]; ach cuairtichidh tròcair esan a dh'earbas as an Tighearna[c].

11 Bithibh aoibhneach anns an Tighearn', agus deanaibh gairdeachas, sibhse 'fhìreana; agus deanaibh luathghaire, sibhse uile *a tha* ceart ann an cridhe.

## SALM XXXIII.

1 *Is còir do'n fhìrean Dia a mholadh,* 4 *air son a mhaitheis,* 6 *a chumhachd,* 12 *agus a fhreasdail.* 18 *Tha sùil an Tighearn' orra-san a chuireas an dòigh 'n a thròcair.*

DEANAIBH gairdeachas 's an Tighearna[f], sibhse 'fhìreana; do na h-ionraic *tha* cliù ciatach.

2 Molaibh an Tighearn' air clàrsaich: air an t-saltair[h], inneal-ciuil nan deich teud, seinnibh dha.

3 Canaibh dha òran nuadh[j]; seinnibh fonn gu h-ealanta, le fuaim àrd.

4 Oir *tha* focal an Tighearna ceart, agus *tha* 'oibre uile *deanta* ann am fìrinn.

5 Is ionmhuinn leis ceartas agus breitheanas; de mhaitheas an Tighearna tha an talamh làn[k].

6 Le focal an Tighearna rinneadh na nèamhan[l], agus le anail a bheoil an slòigh uile[m].

7 Carnaidh e suas mar thòrr uisgeacha na fairge[n]; cuiridh e an doimhne suas *'n a* thighibh-tasgaidh[o].

8 Roimh an Tighearna bitheadh eagal air an talamh uile; roimhe-san bitheadh fiamh air uile luchd-àiteachaidh an domhain:

9 Oir labhair e, agus bha e ann[r]; dh'àithn e, agus sheas e.

10 Rinn an Tighearna comhairle nan cinneach faoin; thug e innleachdan an t-sluaigh gu neo-ni[t].

11 Seasaidh comhairle an Tighearna gu sìorruidh[u], smuaintean a chridhe o linn gu linn.

12 *Is* beannaichte an cinneach sin, aig am *bheil* an Tighearna 'n a Dhia[v] dhoibh; an sluagh *a* ròghnaich e mar oighreachd dha féin.

13 O na nèamhan amhaircidh an Tighearn' a nuas; chi e uile chlann nan daoine[x].

14 O ionad seasmhach a chòmhnuidh beachdaichidh e air uile luchd-àiteachaidh na talmhainn.

15 Chum esan an cridhe air aon dòigh[b]; bheir e fainear an gniomharan uile.

16 Cha tèarnar rìgh le meud 'fheachd[d]; cha saorar laoch le meud a neirt.

17 *Is* dìomhain an t-each chum tèaruinteachd[f]; agus le meud a neirt cha saor e.

18 Feuch, *tha* sùil an Tighearn' orra-san d'an eagal e[g]; orra-san a chuireas an dòchas 'n a thròcair;

19 Chum an anam a theasairginn o'n bhàs, agus an cumail beò anns a' ghorta[a].
20 Feithidh ar n-anam air an Tighearn'[c]; *is* esan ar cabhair, agus ar sgiath.
21 Oir ann-san ni ar cridhe gairdeachas[d], a chionn 'n a ainm naomh-san gu-n do chuir sinn ar dòigh[e].
22 Gu robh do thròcair, a Thighearn', oirnn, a réir mar a chuir sinn ar dòchas annad.

## SALM XXXIV.

1 *Dh'earail Daibhidh air an t-sluagh Dia a mholadh.* 8 *Is beannaichte an duine a dh' earbas as an Tighearna.* 15 *Saoraidh Dia am fìrean as gach teanntachd.*

Le Daibhidh, 'n uair a dh'atharraich e a ghiùlan an làthair Abimeleich[1], agus a chuir esan uaith e, agus a dh'imich e.

BEANNAICHIDH mi an Tighearna gach àm[h]: 'an còmhnuidh *bithidh* a mholadh ann am bheul.
2 Anns an Tighearna ni m'anam uaill[j]; cluinnidh na daoine sèimhe[k], agus ni iad aoibhneas.
3 Molaibh an Tighearna leamsa[l], agus àrdaicheamaid 'ainm le 'chéile.
4 Dh'iarr mi an Tighearn'[m], agus dh'éisd e rium; agus shaor e mi o gach aobhar eagail a bha agam.
5 Dh'amhairc iad air, agus shoillsicheadh iad[o]; agus cha robh nàire air an gnùis.
6 Ghlaodh an duine bochd so[p], agus dh'éisd an Tighearna ris; agus as a theanntachdaibh gu léir shaor se e.
7 Campaichidh aingeal an Tighearna[r] mu'n timchioll-san d'an eagal e, agus teasairgidh e iad.
8 O blaisibh[t] agus faicibh gur maith an Tighearn'; *is* beannaichte an duine sin *a* dh'earbas as[u].
9 Bitheadh eagal an Tighearn' oirbh, a naoimh-san; oir cha *bhi* dìth air a luchd-eagail-san[w].
10 Bithidh easbhuidh air na leòmhanaibh òga, agus bithidh ocras orra; ach orra-san a dh'iarras an Tighearna cha bhi maith air bith a dhìth.
11 Thigibh, a chlann, éisdibh rium; teagaisgidh mi dhuibh eagal an Tighearna.
12 Cò e am fear a mhiannaicheas beatha[y], a ghràdhaicheas làithean a dh'fhaicinn maith?
13 Gléidh do theangadh o olc, agus do bhilean o labhairt ceilg.
14 Seachainn an t-olc[b], agus dean am maith; iarr sìochaint agus lean i[c].
15 *Tha* sùilean an Tighearn' air na fìreanaibh[d], agus a chluas r'an glaodh.
16 *Tha* gnùis an Tighearn' an aghaidh luchd-deanamh uilc[e], chum an cuimhne a ghearradh as o'n talamh.
17 Ghlaodh na [fìreana,] agus dh'éisd an Tighearn'[f]; agus as an teanntachdaibh gu léir shaor e iad.
18 *Is* dlùth an Tighearna[g] dhoibh-san a tha briste 'n an cridhe; agus saoraidh e iadsan a tha brùite 'n an spiorad.
19 *Is* lìonmhor àmhgharan an fhìrein[b]; ach asda air fad saoraidh an Tighearn' e.
20 Gleidhidh an Tighearn' a chnàmhan uile: cha bhi aon diubh briste.
21 Marbhaidh olc na h-aingidh[f]; agus iadsan a tha 'toirt fuath do'n fhìrean lom-sgriosar iad.
22 Saoraidh an Tighearn' anam a sheirbhiseach; agus cha sgriosar aon air bith dhiubhsan a chuireas an dòigh ann[g].

## SALM XXXV.

1 *Chuir Daibhidh suas athchuinge air son tèaruinteachd da féin, agus sgrios d'a naimhdibh.* 11 *Ghearain e gu-n do dhìol a naimhdean dha olc 'an éiric maith.* 22 *Ghuidh e gu-n tagradh Dia a chùis.*

Le Daibhidh.

TAGAIR[i], a Thighearna, riu-san a thagras a'm' aghaidh; cog 'n an aghaidh-san a chogas a'm' aghaidh.
2 Glac targaid agus sgiath, agus éirich chum mo chuideachaidh.
3 Agus tarruing a mach an t-sleagh, agus druid *an t-slighe* 'n an aghaidh-san a tha 'n tòir orm: abair ri m'anam, *Is* mi do shlàinte.
4 Nàire agus masladh gu robh orra-san a tha 'g iarraidh m'anama[n]: gu-m pillear iadsan air an ais, agus gu robh amhluadh orra, a tha 'smuaineachadh uilc dhomh.
5 Bitheadh iad mar mholl fa chomhair na gaoithe[q], agus aingeal an Tighearna 'g an ruagadh.
6 Bitheadh an slighe dorcha agus sleamhuin[s], agus aingeal an Tighearn' 'an tòir orra.
7 Oir gun aobhar dh'fholuich iad air mo shon an lìon; slochd gun aobhar chladhaich iad air son m'anama.
8 Thigeadh sgrios air gun fhios da[v], agus a lìon a dh'fholuich e, glacadh se e féin: 's an sgrios sin tuiteadh e.
9 Ach ni m'anam-sa gairdeachas anns an Tighearna; ni e aoibhneas 'n a shlàinte.
10 Their mo chnàmhan uile, A Thighearna, cò *is* cosmhuil riut-sa, a theasairgeas am bochd uaith-san a's treise na e[x], agus am bochd agus an t-ainnis uaith-san a chreachadh e?
11 Dh'éirich fianuisean eucorach[z]; chuir iad as mo leth *nithe* air nach robh fios agam.
12 Dhìol iad dhomh olc 'an éiric maith[a], a' *cur rompa* mo bheatha a thoirt uam.
13 Ach a m' thaobh-sa 'n uair a bha iad-san gu tinn, b'e eudach-saic mo chulaidh; dh'ìrioslaich mi m'anam le trasgadh, agus phill m'urnuigh a' m' uchd féin.
14 Mar gu-m bu charaid no bràthair dhomh *a bhitheadh* ann, ghluais mi; mar fhear-caoidh a mhàthar, gu dubhach chrom mi sìos.
15 Ach air bhi dhomhsa ann an àmh-

[a] Salm 37. 19
[b] Gnà. 24. 16; 2 Tim. 3. 11, 12
[c] Salm 115. 9-11
[d] Sech. 10. 7; Eoin 16. 22
[e] Isa. 25. 9
[f] Salm 94. 23
[g] Salm 84. 11, 12
[1] no *Achis, 1 Sam. 21. 13.*
[h] Eph. 5. 10
[i] Tuir. 3. 58
[j] 1 Cor. 1. 31
[k] Salm 119. 74
[l] Luc. 1. 46, &c.
[m] Luc. 11. 9
[n] Salm 71. 24
[o] Salm 18. 28
[p] Salm 3. 4
[q] Salm 1. 4
[r] Eabh. 1. 14
[s] Salm 73. 18; Ier. 23. 12
[t] 1 Pead. 2. 3
[u] Salm 2. 12
[v] 1 Tes. 5. 3
[w] Salm 23. 1
[x] Gnà. 22. 22, 23
[y] 1 Pead. 3. 10, &c.
[z] Salm 72. 12; Mat. 26. 59-61
[a] Eoin 10. 32
[b] 2 Tim. 2. 19
[c] Mat. 5. 9
[d] Salm 33. 18
[e] Ese. 14. 7, 8
[f] Isa. 65. 24
[g] Salm 51. 17; 145. 18

ghar, bha iadsan ait, agus chruinnich iad le 'chéile ; chruinnich daoine suarach[b] nach b'aithne dhomh le 'chéile a'm' aghaidh ; reub iad, agus cha do sguir iad.

16 Le luchd dian-mhagaidh cealgach, chas iad am fiacla rium[d].

17 Cia fhad, a Thighearn', a dh'amhairceas tu air *so*? saor m'anam o am milleadh, m'aon-*ghràidh* o na leòmhanaibh[f].

18 Cliùthaichidh mi thu anns a' mhòr-choimhthional ; am measg sluaigh lìonmhoir molaidh mi thu.

19 Na deanadh iadsan a tha 'n an naimhdibh dhomh gu h-eucorach, gairdeachas os mo cheann : iadsan aig am bheil fuath dhomh gun aobhar[i], na caogadh iad le'n sùil :

20 Oir cha labhair iad sìth ; ach an aghaidh dhaoine ciùine na tìre dealbhaidh iad nithe cealgach[l].

21 Dh'fhosgail iad am beul gu farsuinn a'm' aghaidh ; thubhairt iad, Ahà[m], ahà ! chunnaic ar sùil.

22 Chunnaic thusa *so*, a Thighearna, na bi a'd' thosd[n]: a Thighearna, na bi fada uam.

23 Tog ort[o], agus mosgail chum mo cheirt ; chum mo chùise, mo Dhia agus mo Thighearna.

24 Thoir breth orm[p] a réir do cheartais, a Thighearna mo Dhia[q], agus na deanadh iad gairdeachas os mo cheann.

25 Na h-abradh iad 'n an cridhe, Ahà, *is* e sud ar miann : idir na h-abradh iad, Shluig sinn suas e.

26 Nàire agus amhluadh gu robh orrasan le 'chéile, a tha 'deanamh gairdeachais ri m' olc : còmhdaichear le nàire[t] agus masladh iadsan a dh'àrdaicheas iad féin a'm' aghaidh !

27 Deanadh iadsan iolach, agus bitheadh iad aoibhneach, a sheasas mo chòir dhomh ; agus abradh iad a ghnàth[u], Mòr chliù gu robh do an Tighearn', aig am bheil tlachd ann an sìth a sheirbhisich !

28 An sin cuiridh mo theangadh an céill do cheartas[w], air feadh an là do chliù.

## SALM XXXVI.

1 *Euceart agus cealg nan aingidh. 5 Oirdheirceas tròcair Dhé. 10 Dh'asluich Daibhidh air Dia gu-m buanaicheadh e a chaoimhneas dhoibhsan a bha ionraic 'n an cridhe.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Le Daibhidh òglach an Tighearna.

'S E 'their an t-aingidh an taobh a stigh d'a chridhe, gu-m peacaich e : cha-*n 'eil* eagal Dhé fa chomhair a shùl.

2 Oir ni e bàigh ris féin 'n a shùilibh féin, gus am faighear a mach a chionta mar aobhar fuatha.

3 *Is* euceart agus cealg briathran a bheoil : leig e dheth 'bhi glic[a], maith a dheanamh.

4 Dealbhaidh e euceart[1] air a leabaidh[a]; suidhichidh se e féin air slighe nach *'eil* maith ; cha-n oillteil leis an t-olc[c].

5 A Thighearn', anns na nèamhan *tha* do thròcair ; tha d'fhìrinn gu ruig na neoil.

6 *Tha* d'fhìreantachd mar na beanntan àrda, do bhreitheanais 'n an doimhne mhòir[e]: gleidhidh tusa, a Thighearna, duine agus ainmhidh.

7 Cia luachmhor do chaoimhneas gràdhach, a Dhé ! uime sin earbaidh clann nan daoine á sgàile do sgiathan.

8 Sàsuichear iad gu mòr[g] le saill do thighe ; agus á amhainn do shòlasan[h] bheir thu orra òl.

9 Oir agadsa *tha* tobar na beatha[j]: ann ad sholus-sa chi sinne solus[k].

10 Buanaich do chaoimhneas gràidh dhoibhsan a chuir eòlas ort, agus d'fhìreantachd dhoibhsan a tha ionraic 'n an cridhe.

11 Na tigeadh cos an àrdain orm, agus na gluaiseadh làmh nan aingidh mi.

12 An sin thuit luchd-deanamh na h-euceirt a sìos ; leagadh sìos iad, agus cha-n urrainn iad éirigh.

## SALM XXXVII.

1 *Chomhairlich Daibhidh do gach neach féitheamh air an Tighearna, 10 do bhrìgh gu-n sgrios e an t-aingidh, 28 agus gu-n gleidh e an t-ionracan beò.*

Le Daibhidh.

NA bitheadh campar[r] ort mu dhaoinibh aingidh, agus na gabh farmad[s] ri luchd-deanamh na h-euceirt :

2 Oir mar am feur gearrar gu grad sìos iad, agus mar an luibh ghlas seargaidh iad.

3 Earb thusa as an Tighearn', agus dean maith ; *mar sin* gabhaidh tu còmhnuidh 's an tìr, agus beathaichear thu gu cinnteach.

4 Mar an ceudna gabh tlachd anns an Tighearn'[v], agus bheir e dhuit iarrtuis do chridhe.

5 Tabhair suas do shlighe do an Tighearn'[x]; agus earb as, agus ni se *e*:

6 Agus bheir e mach d'fhìreantachd mar an solus[y], agus do bhreitheanas mar am meadhon-là.

7 Bi ann ad thosd an làthair an Tighearn'[2], agus feith le foighidinn air[z]: na bitheadh campar ort mu'n ti a shoirbhicheas 'n a shlighe, mu'n fhear a bheir a dhroch innleachda gu buil.

8 Leig fearg dhìot, agus tréig corruich ; na bitheadh campar ort air aon chor chum uilc.

9 Oir gearrar as droch dhaoine ; ach iadsan a dh'fheitheas air an Tighearna, buan-mhealaidh iad an talamh.

10 Oir fathast tamull beag, agus cha *bhi* an t-aingidh ann ; seadh, bheir thu fainear 'àite-san, agus cha *bhi* e ann.

11 Ach mealaidh daoine macanta an

[1] *diomhanas.*
[a] Gnà. 4. 16
[b] Iob 30. 1, 8, &c.
[c] Salm 97. 10
[d] Tuir. 2. 16 Gnio. 7. 54
[e] Ròm. 11. 33
[f] Salm 22. 20
[g] Salm 65. 4
[h] Tais. 22. 1, 17
[i] Eoin 15. 25
[j] Ier. 2. 13 Eoin 4. 10, 14
[k] 2 Cor. 4. 4
[l] Mat. 12. 24
[m] Salm 40. 15
[n] Salm 50. 21 Isa. 65. 6
[o] Salm 80. 2
[p] 1 Pead. 2. 23
[q] 2 Tes. 1. 6
[r] 1 Sam. 1. 6 Gnà. 24. 19
[s] Salm 73. 3
[t] Salm 132. 18
[u] Salm 70. 4
[v] Isa. 58. 14
[w] Salm 34. 1
[x] Salm 55. 17 Gnà. 16. 3 Mat. 6. 33
[y] Mic. 7. 8, 9
[2] *bi sàmhach.*
[z] Salm 20. 22 Tuir. 3. 25, 26
[a] Ier. 4. 22

talamh[a], agus gabhaidh iad tlachd ann am
meud na sìth.
12 Tha'n t-aingidh a' cumadh uilc do'n
ionraic, agus a' casadh 'fhiacal ris.
13 Ni Dia fanoid air, oir is léir dha gu
bheil a là a' teachd.
14 Tharruing na h-aingidh an claidh-
eamh, agus chuir iad am bogha air
ghleus, a leagadh sios a' bhochd agus
an ainnis, a mharbhadh luchd-deadh-
bheus.
15 Théid an claidheamh a steach 'n an
cridhe féin, agus brisear am bogha.
16 *Is* fearr beagan aig an duine ionraic[d]
na saoibhreas mhòrain dhroch dhaoine.
17 Oir brisear gairdeanan dhroch
dhaoine[f]; ach cumaidh Dia suas na
fìreanan.
18 *Is* fiosrach Dia air làithibh nan
daoine ionraic, agus bithidh an oigh-
reachd gu sìorruidh[h].
19 Cha chuirear gu nàire iad ann an àm
an uilc, agus ann an làithibh na gorta
sàsuichear iad.
20 Ach sgriosar droch dhaoine, agus
*bithidh* naimhdean an Tighearna mar
shaill uan: théid as doibh, mar dheat-
aich théid as doibh.
21 Gabhaidh an t-aingidh air iasachd,
agus cha dìol e rìs; ach tha'm fìrean
tròcaireach, agus bheir e uaith.
22 Oir iadsan a bheannaichear leis,
mealaidh iad an talamh; agus iadsan a
mhallaichear leis, gearrar as iad.
23 Leis an Tighearna tha ceuman duine[2]
air an orduchadh[l], agus gabhaidh e tlachd
'n a shlighe:
24 Ged thuit e[n], cha tilgear gu tur sìos
e; oir cumaidh an Tighearna suas air
làimh e.
25 Bha mi òg, agus a nis tha mi sean;
gidheadh cha-n fhaca mi am fìrean air a
thréigsinn[p], agus[3] a shliochd ag iarraidh
arain.
26 *Tha* e ghnàth truacanta agus coingh-
eallach; agus *bithidh* a shliochd beann-
aichte.
27 Seachainn an t-olc, agus dean am
maith, agus gabh còmhnuidh gu bràth.
28 Oir is toigh leis an Tighearna breith-
eanas[s], agus cha tréig e a naoimh: gu
bràth coimhidear[t] iadsan; ach gearrar as
sliochd nan aingidh[u].
29 Mealaidh na fìreanan an tìr, agus
gabhaidh iad còmhnuidh innte gu bràth.
30 Cuiridh beul an fhìrein an céill
gliocas[w], agus labhraidh a theangadh
breitheanas.
31 *Tha* lagh a Dhé 'n a chridhe[y]: cha
sleamhnuich a cheuman.
32 Bithidh an droch dhuine ri faire air
an fhìrean, agus iarraidh e a mharbhadh.
33 Cha-n fhàg an Tighearn' e 'n a
làimh[a]; agus cha dìt se e[b], 'n uair a
bheirear breth air.
34 Feith air an Tighearn'[d], agus gléidh
a shlighe; agus àrdaichidh e thu, chum
an tìr a mhealtuinn: 'n uair a ghearrar
as droch dhaoine, chi thu *e*.
35 Chunnaic mi an duine aingidh ann
am mòr-chumhachd[b], agus e 'g a sgaoil-
eadh féin a mach mar ùr-chraoibh
uaine.
36 Ach chaidh e seachad, agus, feuch,
cha *robh* e ann; agus dh'iarr mi e, ach
cha d'fhuaras e.
37 Thoir fainear an duine foirfe, agus
amhairc air an duine ionraic; oir *is* i sìth
a's crìoch do'n duine *sin*[c].
38 Ach sgriosar luchd eusaontais far-
aon[e]; gearrar as crìoch dhroch dhaoine.
39 *Tha* slàinte nam fìrean o'n Tighearn';
*is esan* an neart ann an àm teanntachd:
40 Agus cuidichidh an Tighearna leo,
agus teasairgidh e iad: teasairgidh e iad
o dhroch dhaoinibh[g], agus saoraidh e iad,
a chionn gu-n d'earb iad as.

## SALM XXXVIII.

1 *Ghuidh Daibhidh air Dia gu-n gabhadh e truas deth,* 21 *agus gu-n cuidicheadh e leis.*

Salm le Daibhidh, a chur 'an cuimhne[i].

A THIGHEARNA, na cronuich mi
ann ad chorruich, agus na smachd-
aich mi ann an teas d'fheirge:
2 Oir shàthadh do shaighdean annam[j],
agus tha do làmh trom orm.
3 Cha-*n 'eil* fallaineachd ann am fheòil
air son d'fheirge: cha-*n 'eil* sìth[1] a'm'
chnàmhan air son mo pheacaidh[k]:
4 Oir chaidh m'euceartan thar mo
cheann[m]: mar eire thruim tha iad ro
throm air mo shon:
5 Tha mo chreuchdan lobhta[o], breun,
air son m'amaideachd.
6 Tha mi cràiteach; chromadh sìos mi
gu mòr; air feadh an là uile tha mi 'g
imeachd gu dubhach:
7 Oir tha mo leasraidh làn de *ghalar*
grannda; agus cha-*n 'eil* fallaineachd a'm'
fheòil.
8 Tha mi lag, agus ro bhrùite: tha mi
a' bùireadh trìd mi-shuaimhneis mo
chridhe[q].
9 A Thighearna, *tha* mo mhiann uile
a'd' làthair[r]; agus cha-n 'eil m'osnaich
foluichte ort.
10 Tha mo chridhe a' ploscartaich;
thréig mo neart mi: a thaobh fradhairc
mo shùl[v], sin mar an ceudna cha-*n 'eil*
agam.
11 Tha luchd mo ghaoil agus mo chaird-
ean a' seasamh fa chomhair mo leoin[x];
agus tha mo dhìlsean a' seasamh fada
uam[z].
12 Agus tha luchd-iarraidh m'anama
a' cur ribeacha *romham*, agus luchd-iarr-
aidh m'uilc a' labhairt nithe aimhleasach,
agus a' smuaineachadh ceilge air feadh an
là uile.
13 Ach mar dhuine bodhar[c], cha chluinn
mise; agus *tha* mi mar dhuine balbh,
nach fosgail a bheul.

[a] Mat. 5. 5
[b] Iob 5. 3
Isa. 14. 14-19
[c] Gnà. 14. 32
[d] Gnà. 15. 16
[e] Mat. 13. 30
[f] Ese. 30. 21, &c.
[g] Dan. 3. 17-28
[h] 1 Pead. 1. 3, 4
[i] Salm lxx.
[j] Iob 6. 4
[1] *slàinte,* no, *fois.*
[k] Salm 51. 8
[2] *duine mhaith.*
[l] Gnà. 16. 9
Ier. 10. 23
[m] Esr. 9. 6
[n] Mic. 6. 7, 8
[o] Isa. 1. 5, 6
[p] Isa. 33. 16
Eabh. 13. 5, 6
[3] *no.*
[q] Salm 32. 3
[r] Eoin 1. 48
[s] Isa. 30. 18
[t] 1 Pead. 1. 5
[u] Isa. 14. 20-22
[v] Tuir. 5. 16, 17
[w] Mat. 12. 35
[x] Mat. 26. 56
Luc. 10. 31, 32
[y] Deut. 6. 6
Isa. 51. 7
[z] Luc. 23. 49
[a] 2 Pead. 2. 9
[b] Ròm. 8. 1, 34
[c] 2 Sam. 16. 10, &c.
Isa. 42. 19, 20
[d] rann 7

14 Tha mi eadhon mar fhear nach cluinn, agus aig nach *'eil* achmhasain 'n a bheul.

15 Oir annad-sa, a Thighearna, chuir mi mo dhòchas: éisdidh tusa, a Thighearna mo Dhia.

16 Oir thubhairt mi, Air eagal gu-n dean iad gairdeachas a'm' aghaidh; 'n uair a shleamhnuicheas mo chos, gu-n àrdaich siad iad féin a'm' aghaidh.

17 Oir *tha* mi ealamh gu tuisleachadh, agus *tha* mo dhoilgheas a'm' fhianuis a ghnàth.

18 Oir aidichidh mi m'euceart[d]; bithidh mi doilich air son mo pheacaidh.

19 Ach *tha* mo naimhdean beothail, tha iad làidir; agus tha iadsan aig am bheil fuath dhomh gu h-eucorach, air fàs lìonmhor.

20 Agus tha iadsan a dhìolas olc air son maith a' cur a'm' aghaidh, a chionn gu bheil mi 'leantuinn a' mhaith.

21 Na tréig mi, a Thighearna, mo Dhia; na bi-sa fada uam.

22 Greas chum mo chuideachaidh[f], a Thighearna, mo shlàinte.

## SALM XXXIX.

*1 Thug Daibhidh aire nach peacaicheadh e le 'theangaidh. 4 Tha beatha an duine mar sgàile, agus mar leud boise a làithean. 8 Dh'iarr Daibhidh gu-n saoradh Dia e o 'eusaontas.*

Do'n àrd fhear-ciuil, do Iedutun. Salm le Daibhidh.

THUBHAIRT mi, Bheir mi 'n aire do m' shlighibh, nach peacaich mi le m' theangaidh[k]: gleidhidh mi srian air mo bheul, an uair a bhitheas an *duine* aingidh a'm' fhianuis[m].

2 Bha mi balbh tosdach; dh'fhan mi o labhairt maith *féin*; ach dhùisgeadh mo dhoilgheas.

3 Dh'fhàs mo chridhe teth an taobh a stigh dhiom; 'n uair a bha mi a' beachd-smuaineachadh, las an teine; labhair mi le m' theangaidh:

4 Thoir fios dhomh, a Thighearn', air mo chrìch, agus tomhas mo làithean ciod e, chum gu-m bi fios agam cia gearr mo ré.

5 Feuch, mar leud boise rinn thu mo làithean, agus *tha* m'aois mar neo-ni[r] a'd' fhianuis: gu deimhin *is* dìomhanas gach duine d'a fheabhas. Selah.

6 Gu deimhin tha gach duine a' siubhal ann an samhladh dìomhain: gu deimhin cuirear mi-shuaimhneas orra gu faoin: carnaidh *neach* suas *beartas*[t], gun fhios aige cò mhealas e.

7 Agus a nis ciod ris am feitheam, a Thighearna[v]? Tha mo dhòchas annad-sa.

8 Saor mi o m'eusaontais uile; na dean ball-maslaidh an amadain dhìom.

9 Bha mi ann am thosd, cha d'fhosgail mi mo bheul, a chionn gur tusa a rinn *e*.

10 Tog dhìom do bhuille: le beum do làimh-sa chlaoidheadh mi.

[a] Iob 4. 19
Isa. 50. 9
[b] Lebh. 25. 23
1 Each. 29. 15
Eabh. 11. 13
[c] Iob 10. 20, 21
1 *tionndaidh uam.*
[d] 2 Cor. 7. 9, 10
[e] Salm 27. 14
37. 7
[f] Salm 70. 1
[g] Salm 69. 2, 14
[h] Salm 27. 5
[i] Salm 33. 3
[j] Salm 15. 4
[k] Gnà. 21. 23
Seum. 3. 2
[l] Iob 9. 10
[m] Col. 4. 5
[n] Ier. 29. 11
[o] Salm 51. 16
Eabh. 10. 4-10
[p] Luc. 24. 44
Eoin 5. 39
[q] Eoin 4. 34
[r] Salm 90. 4, &c.
144. 4
[s] Luc. 4. 16-22
[t] Ecl. 2. 18, &c.
Luc. 12. 20, 21
[u] Gnio. 20. 20, 27
[v] Salm 38. 15
[w] Salm 85. 10

11 Le achmhasain air son euceirt 'n uair a chronaicheas tu duine, bheir thu air a shnuadh caitheadh mar leòmann[a]: gu deimhin *is* dìomhanas gach duine. Selah.

12 Cluinn m'urnuigh, a Thighearn', agus éisd ri m' ghlaodh; ri m' dheoir na bi a'd' thosd: oir *is* coigreach mi maille riut[b], *agus* fear-cuairt, mar m'aithrichean uile[c].

13 O! caomhain mi[1], chum gu faigh mi neart, mu-n siùbhail mi, agus nach bi mi ann na's mò.

## SALM XL.

*1 Nochd Daibhidh sonas an duine a chuireas a dhòchas anns an Tighearna. 6 'S e ùmhlachd d'a thoil an ìobairt a's taitniche le Dia. 11 Dh'asluich Daibhidh air an Tighearna slàinte dha féin agus amhluadh d'a naimhdibh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

DH'FHEITH mi le foighidinn ris an Tighearn'[e], agus chrom e thugam; agus chual' e mo ghlaodh.

2 Agus thug e nìos á slochd uamhuinn mi, á clàbar làthaich[g], agus chuir e mo chosan air carraig[h]; shocraich e mo cheuman.

3 Agus chuir e òran nuadh ann am bheul, òran-molaidh d'ar Dia: chì mòran *e*, agus bithidh eagal orra, agus earbaidh iad às an Tighearn'[i].

4 *Is* beannaichte an duine sin a chuireas a dhòchas anns an Tighearn', agus nach seall an déigh nan uaibhreach[j], no 'n an déigh-san a chlaonas chum bréige.

5 *Is* lìonmhor, a Thighearna mo Dhia, na nithe a rinn thu! d'oibre iongantach[l], agus do smuainte d'ar taobh-ne[n], cha-n 'eil e 'an comas a chur sìos ann an ordugh dhuit: nochdainn agus chuirinn an céill *iad*, *ach* tha iad na's lìonmhoire na gu-n gabh iad àireamh.

6 Ann an ìobairt agus ann an tabhartas cha do ghabh thu tlachd[o]: dh'fhosgail thu mo chluasan: ìobairt-loisgte agus ìobairt-pheacaidh cha d'iarr thu.

7 An sin thubhairt mi, Feuch, tha mi 'teachd; ann an ròla an leabhair tha e sgrìobhta ormsa[p];

8 Is e mo thlachd do thoil a dheanamh[q], a Dhé; seadh, *tha* do lagh an taobh a stigh de m' chridhe.

9 Rinn mi sgeul air d'fhìreantachd[s] 's a' choimhthional mhòr: feuch, cha do choisg mi mo bhilean, a Thighearn', is aithne dhuit.

10 Cha d'fholuich mi d'fhìreantachd[u] ann am meadhon mo chridhe: chuir mi 'n céill d'fhìrinn, agus do shlàinte: cha do cheil mi do chaoimhneas gràdhach, agus d'fhìrinn, o'n choimhthional mhòr.

11 A Thighearna, na cum-sa do chaomhthròcairean uam: gleidheadh do chaoimhneas gràdhach agus d'fhìrinn[w] a ghnàth mi.

12 Oir dh'iadh uile gun àireamh mu'n

cuairt orm[a]; ghlac m'eucearta mi[b], agus cha-n 'eil e 'n comas dhomh sealltuinn suas[c]; na's lìonmhoire tha iad na falt mo chinn, agus thréig mo chridhe mi.

13 Gu ma toil leat, a Thighearna mo theasairginn; greas, a Thighearna, chum mo chuideachaidh.

14 Nàire agus amhluadh gu robh orra-san le 'chéile, a tha 'g iarraidh m'anama g'a sgrios: ruaigear air an ais agus nàr-aichear iadsan a tha 'guidhe uilc dhomh.

15 Aonaranach gu robh iadsan mar thuarasdal an nàire, a their rium-sa, Ahà, ahà!

16 Deanadh iadsan uile a dh'iarras thusa, gairdeachas agus aoibhneas annad: abradh iadsan an còmhnuidh a ghràdh-aicheas do shlàinte, Mòr-mholadh gu robh do'n Tighearna.

17 *Tha* mise bochd agus uireasbhuidh-each, *ach* smuainichidh an Tighearn' orm[f]: *is* tusa m' fhear-cabhair, agus m' fhear-saoraidh; a Dhé, na dean moille.

## SALM XLI.

1 *Duais an duine chaoimhneil.* 4 *Ghuidh Daibhidh gu nochdadh Dia tròcair dha.* 11 *Dh'aidich e maitheas Dhé d'a thaobh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

IS beannaichte esan a bheir an aire do'n duine bhochd[h]: ann an là an uilc saoraidh an Tighearn' e.

2 Gleidhidh an Tighearn' e, agus cum-aidh e beò e, agus bithidh e beannaichte air thalamh: na tabhair thusa[3] e do thoil a naimhdean[k].

3 Bheir an Tighearna neart dha air leabaidh a thinneis iarganaich: a leabadh uile ni[5] thusa dha 'n a euslainte.

4 Thubhairt mi, A Thighearna, dean tròcair orm[m]: leighis m'anam[n], oir pheac-aich mi a'd' aghaidh.

5 Tha mo naimhdean a' labhairt uilc orm, *ag ràdh*, C'uin a gheibh e bàs agus a sgriosar 'ainm?

6 Agus ma thig neach g'am shealltuinn, labhraidh e dìomhanas[p]; carnaidh a chridhe euceart dha féin; théid e mach, agus labhraidh se *e*.

7 Tha iadsan uile aig am bheil fuath dhomh a' cogarsaich le 'chéile a'm' aghaidh: tha iad a' dealbh uilc a'm' agh-aidh.

8 Tha droch ni, *ars' iadsan*, air teachd air; agus esan a tha nis 'n a luidhe, cha-n éirich e na's mò.

9 Eadhon fear mo shìth[6], as an d'earb mi, esan a dh'ith de m'aran[r], thog e *a* shàil a'm' aghaidh.

10 Ach dean-sa, a Thighearna, tròcair orm, agus tog suas mi, agus bheir mi luigheachd dhoibh.

11 Le so tha fios agam gu bheil tlachd agad-sa annam, a chionn nach 'eil mo nàmhaid *a'* deanamh caithreim os mo cheann.

12 Ach air mo shon-sa, cumaidh tu suas mi ann am ionracas, agus suidhichidh tu mi a'd' fhianuis gu bràth.

13 Beannaichte gu *robh* an Tighearna Dia Israeil, o shìorruidheachd gu sìorr-uidheachd! Amen agus Amen.

## SALM XLII.

1 *Tha cridhe Dhaibhidh a' togairt a dh'ionnsuidh Dhé.* 5 *Ghlac e misneach a bhrìgh tròcair an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Maschil[1], air son mhac Chorah.

MAR a thogras[2] am fiadh a chum nan sruth uisge, mar sin tha m'anam a' togairt a d'ionnsuidh-sa, a Dhé.

2 Tha tart air m'anam as deigh Dhé[d], as deigh an Dé bheò: c'uin a thig mi[e], agus a nochdar mi 'am fianuis Dhé?

3 Is iad mo dheoir a's biadh dhomh a là agus a dh'oidhche, 'n uair a theirear rium gach là, C'àit *am bheil* do Dhia?

4 Na *nithe* so is cuimhne leam, agus tha mi 'dòrtadh a mach m'anama leam féin; oir ghabh mi thairis leis a' mhòr-chuideachd, chaidh mi leo gu tigh Dhé, le fuaim gairdeachais agus molaidh[g], *leis* a' chuideachd a bha 'cumail là féille.

5 C'ar son a tha thu air do leagadh sìos, O m'anam? agus c'ar son a tha thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhìom? Earb thusa á Dia[i]; oir fathast molaidh mise e, slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia.

6 Leagadh sìos m'anam an taobh a stigh dhìom[j]: uime sin cuimhnichidh mi ortsa, mo Dhia, o thìr Iordain, agus o Hermon, o shliabh Mhitsair[4].

7 *Tha* doimhne a' gairm air doimhne le fuaim d'fheadan uisge; chaidh do stuaidhean agus do thonnan uile tharum[l].

8 Anns an là àithnidh an Tighearn' a thròcair; agus anns an oidhche[o] *bithidh* a laoidh maille rium, agus m'urnuigh ri Dia mo bheatha.

9 Their mi ri Dia mo charraig, C'ar son a dhì-chuimhnich thu mi? C'ar son a tha mi a' triall gu dubhach air son fòirneirt an eascaraid?

10 Mar chlaidheamh a'm' chnàmhan, tha mo naimhdean a' toirt maslaidh dhomh, 'n uair a their iad rium gach là, C'àit *am bheil* do Dhia[q]?

11 C'ar son a tha thu air do leagadh sìos, O m'anam? Agus c'ar son a tha thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhìom? Earb thusa á Dia; oir fathast molaidh mise e, slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia.

## SALM XLIII.

1 *Dh'iarr Daibhidh air Dia a chùis a thagradh, agus e féin a threòrachadh chum a phàilliuna.* 4 *Chuir e a dhòchas ann an Dia.*

THOIR breth orm, a Dhé, agus tagair mo chùis: o chinneach an-iochd-mhor[7]; o fhear na ceilge agus na h-euceirt, saor thusa mi.

2 Oir *is* tusa Dia mo neirt; c'ar son a

---

a Eabh. 4. 15
b Salm 88. 4, &c.
c Luc. 18. 13, 14
1 *chum teagaisg.*
2 *a bhùireas.*
d Salm 63. 1; 84. 2
e Iob 23. 3
f rann 5; 1 Pead. 5. 7
g Salm 122. 1
h Gnà. 14. 21; Eabh. 6. 10
i Tuir. 3. 24
j Salm 77. 3-10
3 *cha tabhair.*
k Salm 37. 32, 33
4 *o'n t-sliabh bheag.*
5 *tionndaidhidh.*
l Salm 88. 7
m Salm 51. 1-3
n Salm 147. 3; Hos. 6. 1
o Iob 35. 10
p Gnà. 26. 24, 25
q Mic. 7. 10
6 *mo charaid*; no, *m' fhear-còlais.*
r Iob 19. 19; Eoin 13. 18
7 *ain-diadhaidh.*

chuir thu mi fada uait? C'ar son a tha mi a' triall gu dubhach air son fòirneirt an eascaraid?

3 O cuir a mach do sholus agus d'fhìrinn[a]! seòladh iadsan mi, thugadh iad mi chum do shléibh naoimh-sa, agus chum do phàilliunan.

4 An sin théid mi dh'ionnsuidh altair Dhé, a dh'ionnsuidh Dhé m'aoibhneis ro mhòir; agus molaidh mi thu air a' chlàrsaich, a Dhia, mo Dhia.

5 C'ar son a tha thu air do leagadh sìos[d], O m'anam? agus c'ar son a tha thu fo bhuaireas an taobh a stigh dhìom? earb thusa á Dia; oir fathast molaidh mise e, slàinte mo ghnùise, agus mo Dhia.

## SALM XLIV.

1 *Chuimhnich an eaglais air na tiodhlacaibh a thug Dia dhi o shean;* 9 *agus tha i a' caoidh gu-n do thréig e i a nis:* 17 *chuir i an céill a h-ionracas, agus ghuidh i gu-n deanadh Dia cabhair oirre.*

D'on àrd fhear-ciuil, air son mhac Chorah, Maschil.

A DHE, le'r cluasaibh chuala sinn, dh'innis ar n-aithriche dhuinn an obair a rinn thu 'n an làithibh-san, anns na làithibh o shean.

2 Le d'làimh thilg thu mach na cinnich[j], ach shuidhich thu iadsan: chlaoidh thu na slòigh, ach thug thu orra-san soirbheachadh.

3 Oir cha-n ann le'n claidheamh féin a fhuair iad sealbh 's an tìr[l], agus cha-n e an gairdean féin a shaor iad; ach do dheas làmh, agus do ghairdean-sa, agus solus do ghnùise, a chionn gu robh deadh-ghean agad doibh[m].

4 *Is* tu féin mo Rìgh, a Dhé: àithn thusa saorsa do Iacob.

5 Tromhad-sa buailidh sin ar naimhdean; trìd d'ainme-sa saltraidh sinn orrasan a dh'éireas 'n ar n-aghaidh.

6 Oir as mo bhogha cha-n earb mi[o], agus cha saor mo chlaidheamh mi.

7 Ach shaor thusa sinn o ar naimhdibh, agus nàraich thu iadsan aig an robh fuath dhuinn[p].

8 A Dia ni sinne uaill air feadh an là; agus d'ainm-sa molaidh sinn gu sìorruidh. Selah.

9 Ach a nis thilg thu uait sinn[t], agus nàraich thu sinn; agus cha-n 'eil thu 'dol a mach le'r n-armailtibh.

10 Thug thu oirnn tionndadh air ar n-ais o'n nàmhaid[v], agus tha iadsan le'm fuathach sinn 'g ar creachadh.

11 Thug thu sinn mar chaoraich air son bìdh; agus am measg nan cinneach sgap thu sinn.

12 Reic thu do shluagh[y] gun luach, agus cha do mheudaich thu *do mhaoin* le'm prìs.

13 Rinn thu sinn 'n ar masladh d'ar coimhearsnaich[a], 'n ar ball-fanoid agus magaidh dhoibhsan a tha mu'n cuairt oirnn.

14 Rinn thu gnàth-fhocal dhinn am measg nan cinneach, aobhar crathaidh cinn am measg an t-sluaigh.

15 Fad an là *tha* m'amhluadh a'm' fhianuis, agus chòmhdaich nàire mo ghnùis' mi,

16 Air son guth an fhir a bheir masladh agus toibheum, air son fianuis an nàmhaid agus an dìoghaltaich[b].

17 Thàinig so uile oirnn[c]; gidheadh, cha do dhì-chuimhnich sinn thu, agus cha d' rinn sinn cealg ann ad choimhcheangal.

18 Cha do thionndaidh ar cridhe air ais[e], agus cha do chlaon ar cos o d' shlighe:

19 Ged a mhìn-phronn thu sinn ann an ionad dhràgon[f], agus ged a chòmhdaich thu sinn le sgàil' a' bhàis[g].

20 Ma dhì-chuimhnich sinn ainm ar Dé, no ma shìn sinn ar làmhan[h] gu Dia coimheach,

21 Nach rannsuich Dia so a mach? Oir tha fios aige-san air *nithibh* dìomhair a' chridhe.

22 Ach air do shon-sa mharbhadh sinn ré an là gu léir[i]; mheasadh sinn mar chaoraich a chum casgraidh.

23 Mosgail; c'ar son a choidleas tu, a Thighearna? Dùisg, na tilg *sinn* uait gu bràth[k].

24 C'ar son a dh'fholaicheas tu do ghnùis? a dhì-chuimhnicheas tu ar n-àmhghar, agus ar fòirneart?

25 Oir chromadh sìos ar n-anam do'n ùir; dhlùth-lean ar còm ris an talamh.

26 Eirich, cuidich leinn, agus saor sinn air sgàth do thròcair.

## SALM XLV.

1 *Mòralachd oighreachd Chriosd.* 10 *Dleasdanas na h-eaglais, agus na sochairean a tha i a' mealtuinn.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Sosanim[n], air son mhac Chorah, Maschil[1]. Oran gràidh.

THA mo chridhe a' deachdadh[2] deadh ni; cuiridh mi an céill na nithe a rinn mi do an Rìgh; *bithidh* mo theangadh mar pheann fir-sgrìobhaidh dheis.

2 Is maisiche thu na clann nan daoine[q]; dhòirteadh gràs ann ad bhilibh[r]: uime sin bheannaich Dia thu gu bràth.

3 Crioslaich do chlaidheamh[s] air do leis, O ghaisgich; le d' ghlòir, agus le d' mhòralachd.

4 Marcaich air d' aghaidh gu buadhach[u] air sgàth na fìrinn, agus na macantachd, agus na fìreantachd; agus teagaisgidh do dheas làmh dhuit nithe uamhasach[w].

5 *Is* geur do shaighdean[x], (tuitidh na slòigh fodhad,) *is geur iad* ann an cridhe nàimhdean an Rìgh.

6 *Tha* do rìgh-chaithir, a Dhé[z], gu saoghal nan saoghal: *is* slat cheartais slat-shuaicheantais do rìoghachd-sa.

7 Ghràdhaich thusa fìreantachd, agus thug thu fuath do aingidheachd; uime

[a] Salm 40. 11; 57. 3
[b] Salm 8. 2
[c] Dan. 9. 13
[d] Salm 42. 5, 11
[e] Iob 23. 11, 12; Salm 119. 157
[f] Isa. 35. 7
[g] Salm 23. 4
[h] Iob 31. 26-28
[i] Ròm. 8. 36
[j] Ecs. 15. 17
[k] rann 9
[l] Ios. 24. 12
[m] Deut. 4. 37
[n] Salm lxix. lxxx.
[1] chum teagaisg.
[o] Hos. 1. 7
[2] a' goil.
[p] Salm 132. 18
[q] Dàn 5. 9-15
[r] Luc. 4. 22
[s] Eabh. 4. 12; Tais. 1. 16
[t] Salm 74. 1; Tuir. 3. 31, 32
[u] Tais. 6. 2
[v] Lebh. 26. 17; Deut. 28. 25, 64
[w] Salm 65. 5
[x] Salm 38. 2
[y] Deut. 32. 30
[z] Salm 93. 2; Eabh. 1. 8
[a] Ier. 24. 9

sin dh'ung Dia[a], do Dhia-sa, thu le olaidh aoibhneis[b] os ceann do chompanach,

8 De mhirr[c], agus de alos, agus de chasia, *théid fàile* o d' thrusgan uile, a mach á lùchairtibh a dh'fhiaclaibh elephant, leis an do chuireadh aoibhneas ort.

9 *Tha* nigheana rìghrean am measg do bhan urramach[g]; seasaidh do bhan-righinn air do dheas làimh[h], ann an òr na h-Ophir.

10 Eisd, a nighean, agus amhairc, agus aom do chluas; agus dì-chuimhnich do shluagh féin[i], agus tigh d'athar.

11 An sin gabhaidh an Rìgh mòrthlachd[j] ann ad àilleachd : a chionn gur esan do Thighearna[k], thoir-sa urram dha[l].

12 *Thig* eadhon nighean Thìoruis[m] le tiodhlac; asluichidh daoine saoibhir an t-sluaigh do dheadh-ghean[n].

13 Uile glòrmhor *tha* nighean an rìgh a stigh; air 'oibreachadh le òr *tha* a h-éideadh[o].

14 Ann an trusgan a dh'obair ghréis bheirear i chum an Rìgh[p]: bheirear na maighdeana 'n a déigh, a bana-chompanaich, a steach thugad.

15 Bheirear iad le aoibhneas[q] agus le gairdeachas; théid iad a steach do lùchairt an Rìgh.

16 An àite d'aithriche bithidh do mhic[s]; ni thu iad 'n an uachdarain air an talamh uile[u].

17 Bheir mi air d'ainm a bhi air chuimhne[w] anns gach linn a thig : uime sin molaidh an sluagh thu gu saoghal nan saoghal.

## SALM XLVI.

1 *Tha Dia 'n a thearmunn agus 'n a neart d'a shluagh féin.* 8 *Earail gu beachdachadh air oibribh iongantach Dhé.*

Do'n àrd fhear-ciuil air son mhac Chorah[1]. Oran air Alamot.

IS e Dia ar tearmunn agus ar neart; ar cabhair ro dheas[y] ann an teanntachdaibh;

2 Air an aobhar sin cha bhi eagal oirnn, ged ghluaisear an talamh, agus ged atharruichear na beannta gu meadhon na fairge:

3 Ged bheuc a h-uisgeachan, agus ged chuirear thar a chéile iad; ged chriothnuich na beannta le a h-ataireachd. Selah.

4 *Tha* amhainn ann[d], *agus* ni a sruithean caithir[3] Dhé ait[e]; naomh-ionad phàilliun an Ti a's àirde.

5 *Tha* Dia 'n a meadhon[g]; cha ghluaisear i: cuidichidh Dia leatha gu moch air mhaduinn.

6 Ghabh na cinnich boile; ghluaiseadh na rìoghachdan: chuir e mach a ghuth, leagh an talamh[i].

7 *Tha* Dia nan slògh leinn; is e Dia Iacoib *a's* dìdean duinn. Selah.

8 Thigibh, faicibh oibre an Tighearna[k], gach léir-sgrios a rinn e air thalamh.

[a] Isa. 61. 1
[b] 1 Ri. 1. 39, 40
[c] Dàn 1. 3
[d] Ese. 39. 9, 10
[e] Isa. 30. 15 Hab. 2. 20
[f] Isa. 2. 11, 17
[g] Dàn 6. 8
[h] 1 Ri. 2. 19
[i] Deut. 33. 9 Mat. 10. 37
[j] Dàn 4. 9, &c.
[k] Isa. 54. 5
[l] Salm 95. 6
[m] Isa. 23. 18 Gnio. 23. 3-6
[n] Isa. 60. 3
[o] Isa. 61. 10 Tais. 19. 7, 8
[p] Dàn 1. 4
[q] Isa. 35. 10 Iud. 24
[r] Salm 68. 18, 33 Gnio. 1. 5-11
[s] Salm 22. 30
[t] Sech. 14. 9
[u] Tais. 1. 6
[v] 1 Cor. 14. 15 Col. 3. 16
[w] Mal. 1. 11
[x] Gnà. 30. 5
[1] no, *le mic Chorah.*
[y] Salm 145. 18
[2] no, *le.*
[z] Salm 65. 1
[a] Salm 2 Tuir. 2. 15
[b] Isa. 14. 13
[c] Mat. 5. 35
[d] Ese. 47. 1-12
[3] *baile.*
[e] Tais. 21. 2, 3
[f] 2 Sam. 10. 6-19
[g] Seph. 3. 15 Sech. 2. 5 Tais. 21. 2, 3
[h] Ecs. 15. 14-16
[i] Salm 2. 1-4
[j] Ese. 27. 25
[k] Salm 66. 5
[l] Isa. 2. 2

9 Coisgidh e an cogadh gu iomall na talmhainn; brisidh e am bogha, agus gearraidh e an t-sleagh: na carbadan-cogaidh loisgidh e le teine[d].

10 Bithibh sàmhach[e], agus tuigibh gur mise Dia: àrdaichear mi am measg nan cinneach, àrdaichear mi air thalamh[f].

11 *Tha* Dia nan slògh leinn; *is* e Dia Iacoib a's dìdean duinn. Selah.

## SALM XLVII.

*Nochd an salmadair gu bheil Dia 'n a Rìgh mòr os ceann na talmhainn, agus 'n a aobhar eagail do gach neach.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm air son mhac Chorah.

BUAILIBH 'ur basan, uile shlòigh; togaibh iolach do Dhia le guth gairdeachais.

2 Oir *tha* an Tighearn', an Ti a's àirde, 'n a aobhar eagail: *is* Rìgh mòr e os ceann na talmhainn uile.

3 Cuiridh e na slòigh fo ar smachd, agus na cinnich fo ar cosaibh.

4 Taghaidh e ar n-oighreachd dhuinn, òirdheirceas Iacoib, a ghràdhaich e. Selah.

5 Chaidh Dia suas le caithream[r], an Tighearna le fuaim trompaid.

6 Seinnibh moladh do Dhia, seinnibh; seinnibh moladh d'ar Rìgh, seinnibh:

7 Oir *is* e Dia Rìgh na talmhainn uile[t]; seinnibh moladh gu h-eòlach[v].

8 Tha Dia 'n a Rìgh os ceann nan cinneach: tha Dia 'n a shuidhe air rìgh-chaithir a naomhachd.

9 Chruinnicheadh uachdarain nan sluagh le 'chéile, sluagh Dhé Abrahaim: oir *is* le Dia sgiathan na talmhainn[x]; tha e air àrdachadh gu mòr.

## SALM XLVIII.

1 *Tha an eaglais sgiamhach 'n a suidheachadh,* 3 *agus tha Dia 'n a thearmunn di anns gach teanntachd.*

Oran *agus* Salm air son[2] mhac Chorah.

IS mòr an Tighearn', agus is ro airidh air cliù e ann am baile ar Dé[z], ann an sliabh a naomhachd.

2 Tha sliabh Shioin sgiamhach 'n a shuidheachadh[a], *is* e aoibhneas na talmhainn uile: air an taobh mu thuath[b] *tha* baile an Rìgh mhòir[c].

3 Aithnichear Dia 'n a lùchairtibh mar thearmunn.

4 Oir feuch, chruinnicheadh na rìghrean[f]; ghabh iad thairis le 'chéile.

5 Chunnaic iad, agus b'ioghnadh leo; bha uamhas orra, ghreas iad orra.

6 Ghlac geilt-chrith iad an sin[h], pian mar phéin mnatha ri saothair.

7 Le gaoith an ear mion-bhrisidh tu longa Tharsis[j].

8 Mar a chuala sinn, is amhuil a chunnaic sinn ann am baile Tighearna nan slògh, ann am baile ar Dé: daingnichidh se e gu bràth[l]. Selah.

9 Smuainich sinn air do chaoimhneas gràidh, a Dhé, ann am meadhon do theampuill.

10 Mar d'ainm, a Dhé, mar sin *tha* do chliù[a] gu crìochaibh na talmhainn : tha do dheas làmh làn de fhìreantachd.

11 Deanadh sliabh Shioin aoibhneas, deanadh nigheanan Iudah gairdeachas, air son do bhreitheanas.

12 Cuairtichibh Sion, agus rachaibh m'a timchioll ; àirmhibh a tùir.

13 Thugaibh an aire d'a balla làidir, comharaichibh a lùchairtean, chum gu-n cùir sibh an céill *e* do'n àl ri teachd.

14 Oir *is* e an Dia so ar Dia-ne gu saoghal nan saoghal : stiùraidh e sinn[c] gu ruig am bàs.

## SALM XLIX.

1 *Chuir an salmadair an céill do'n t-sluagh gu-n labhradh a bheul air nithibh tuigseach.* 6 *Nochd e dhoibh diomhanas nithe talmhaidh.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Salm air son[1] mhac Chorah.

CLUINNIBH so, a shlòigh uile, éisdibh, *sibhse* uile luchd-àiteachaidh an domhain ;

2 Araon a dhaoine ìosal agus àrd, beartach agus bochd le 'chéile.

3 Labhraidh mo bheul gliocas, agus smuainichidh mo chridhe air tuigse.

4 Aomaidh mi gu cosamhlachd mo chluas ; nochdaidh mi air a' chlàrsaich mo ràdh dorcha.

5 C'ar son a bhitheadh eagal orm ann an làithibh an uilc[i], *'n uair* a chuairticheas aingidheachd m'eascairdean[3] mi[j],

6 A dh'earbas as an saoibhreas, agus a ni uaill á pailteas am beartais ?

7 Cha-n urrainn duine air chor sam bith *a* bhràthair a shaoradh, no éiric a thabhairt do Dhia air a shon[m]:

8 (Oir tha saorsa an anama luachmhor, agus sguiridh e am feasd :)

9 Gu maireadh e beò gu sìorruidh, *agus* nach faiceadh e truaillidheachd[p].

10 Oir chi e *gu* faigh na daoine glice bàs[q], *gu*-n sgriosar le 'chéile an t-amadan agus an t-ùmaidh, agus *gu* fàg iad am beartas aig daoinibh eile.

11 *Is* iad smuaintean an cridhe *gu mair* an tighean gu bràth, an ionadacòmhnuidh o linn gu linn : bheir iad ainm air *am* fearann, a réir an ainme féin[s].

12 Ach *ged robh* an duine ann an urram[t], cha mhair e : is cosmhuil e ris na h-ainmhidhean, *a* ghearrar as.

13 *Is* i so an slighe, eadhon an amaideachd : gidheadh gabhaidh an sliochd tlachd 'n an cainnt. Selah.

14 Mar chaoraich cuirear iad 's an uaigh : ithidh am bàs iad, agus bithidh uachdaranachd aig na fireanaibh os an ceann[u] anns a' mhaduinn : seargaidh an dreach as anns an uaigh, an ionad-còmhnuidh.

15 Ach saoraidh Dia m'anam-sa o chumhachd na h-uaighe ; oir gabhaidh e mi d'a ionnsuidh. Selah.

16 Na gabh thusa eagal an uair a dh'fhàsas duine beartach, 'n uair a mheudaichear glòir a thighe :

17 Oir an uair a gheibh e bàs, cha toir e ni air bith leis[b]; cha téid a ghlòir sìos 'n a dhéigh :

18 Ged bheannaich e 'anam féin, an uair a tha e beò ; agus molar thusa, an uair a ni thu maith dhuit féin.

19 Théid e gu àl a shinnsear : gu bràth cha-n fhaic iadsan solus.

20 Tha an duine, *a tha* ann an urram, agus a tha gun tuigse, cosmhuil ris na h-ainmhidhean *a* ghearrar as[d].

## SALM L.

1 *Mòralachd agus cumhachd Dhé.* 7 *Cha-n 'eil tlachd aig an Tighearn' ann an ìobairt,* 14 *as eugmhais ìobairt-bhuidheachais.* 16 *Cronaichidh Dia an cealgair.*

Salm le Asaph.

LABHAIR[2] Dia nan dia[e], Iehobhah, agus ghairm e an talamh o éirigh gu ruig luidhe gréine.

2 A mach á Sion[f], iomlaine na maise, dhealruich Dia.

3 Thig ar Dia-ne[g], agus cha bhi e 'n a thosd : roimh a ghnùis lasaidh teine millteach[h], agus mu'n cuairt air bithidh doinionn mhòr.

4 Gairmidh e air na nèamhan o'n àirde, agus air an talamh, chum breth a thoirt air a shluagh.

5 Cruinnichibh mo naoimh a m'ionnsuidh[k], iadsan a rinn coimhcheangal rium le ìobairt[l].

6 Agus cuiridh na nèamhan an céill a cheartas ; oir *is* e Dia féin a's Breitheamh ann[n]. Selah.

7 Eisdibh[o], O mo shluagh, agus labhraidh mi ; O Israeil, agus ni mi fianuis a'd' aghaidh : *is* mise Dia, do Dhia-sa.

8 Air son d'ìobairtean cha-n agair mi thu ; oir *tha* d'ìobairtean-loisgte a ghnàth ann am fhianuis.

9 Cha ghabh mi tarbh òg as do thigh[r], *no* gabhair fhirionn as do mhainniribh :

10 Oir is leamsa uile bheathaiche na coille, an spréidh air mìle sliabh.

11 Is aithne dhomhsa uile eunlaith nam beann ; agus is leamsa fiadh-bheathaiche na macharach.

12 Nam bithinn ocrach, cha-n innsinn duit-sa ; oir *is* leamsa an domhan, agus a làn.

13 An e gu-n ithinn feòil tharbh? agus an òlainn fuil ghabhar ?

14 Iobair ìobairt-bhuidheachais do Dhia, agus ìoc do bhòidean do an Ti a's àirde.

15 Agus gairm orm ann an là teanntachd[v]: saoraidh mise thu, agus bheir thusa glòir dhomhsa.

16 Ach ris an droch dhuine their Dia,

[a] Ios. 7. 9; Salm 113. 3
[b] Luc. 12. 20
[c] Tais. 20. 12
[d] Ecl. 3. 18, 19
[1] no, *le.*
[2] *an Dia cumhachdach.*
[e] Isa. 9. 6
[f] Salm 68. 24
[g] Tais. 22. 20
[h] Dan. 7. 10
[i] Ròm. 8. 33, 34
[3] no, *mo shàiltean ;* no, *na muinntir a tha a' tolladh fodham.*
[j] Hos. 7. 2
[k] Mat. 24. 31
[l] Eabh. 12. 24
[m] Iob 36. 18
[n] Tais. 20. 12
[o] Mic. 6. 1-8
[p] Gnio. 13. 33-37
[q] Ecl. 2. 16-21
[r] Gnio. 17. 25; Eabh. 10. 4, 6
[s] 2 Sam. 13. 18
[t] Salm 39. 5
[u] Dan. 7. 22; Tais. 2. 26, 27
[v] Salm 107. 6, &c.

Ciod e do ghnothuch-sa[a] mo reachdan a chur an céill, no gu-n gabhadh tu mo choimhcheangal ann ad bheul ;
17 'N uair tha fuath agad air fòghlum[c], agus a thilg thu mo bhriathran air do chùl?
18 Ma chunnaic thu gaduiche, dh'aontaich thu leis ; agus maille ri luchd-adhaltranais bha do chuibhrionn.
19 Chuir thu do bheul chum uilc, agus dhealbh do theangadh cealg.
20 Shuidh thu, *agus* an aghaidh do bhràthar labhair thu ; agus do mhac do mhàthar thug thu beum.
21 Na *nithe* so rinn thu, agus dh'fhan mise ann am thosd[g]; shaoil thu gu-n robh mi gu tur mar thu féin : cronaichidh mi thu, agus cuiridh mi *gach ni* 'an ordugh fa chomhair do shùl.
22 Smuainichibh a nis air so, sibhse nach cuimhnich Dia[i]; air eagal gu-n reub mi as a chéile, gun neach ann a theasairgeas.
23 Esan a dh'ìobras moladh, bheir e glòir dhomh-sa[k]; agus dhàsan a dh'òrduicheas *a* shlighe nochdaidh mi slàinte Dhè[l].

## SALM LI.

1 *Dh'aidich Daibhidh a pheacaidhean, agus ghuidh e gu-n dubhadh Dia as iad.* 7 *Dh'asluich e air Dia gu naomhaicheadh se e.* 17 *'S e spiorad briste ìobairt Dhé.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh, 'n uair a thàinig Natan am fàidh d'a ionnsuidh, an déigh dha peacachadh le Bat-seba[o].

DEAN tròcair orm, a Dhé, a réir do chaoimhneis-gràidh ; a rèir lìonmhoireachd do chaomh-thròcairean, dubh as m'eusaontas[q].
2 Gu h-iomlan ionnail mi o m' lochd[r], agus glan mi o m' pheacadh :
3 Oir tha mi ag aideachadh m'eusaontais[t], agus *tha* mo pheacadh a'm' làthair a ghnàth.
4 A'd' aghaidh[v], a'd' aghaidh féin a mhàin pheacaich mi, agus rinn mi olc a'd' shealladh[x], air chor as gu fìreanaichear thusa 'n uair a labhras tu, gu-m bi thu glan an uair a bheir thu breth.
5 Feuch, ann an euceart dhealbhadh mi[y], agus ann am peacadh ghabh mo mhàthair mi 'n a broinn.
6 Feuch, is ionmhuinn leat an fhìrinn anns an taobh a stigh ; agus anns an *ionad* fholuichte bheir thu orm gliocas a thuigsinn.
7 Glan mi le hìosop[b], agus bithidh mi glan ; ionnail mi, agus bithidh mi na's gile na sneachda[d].
8 Thoir orm guth subhachais agus aoibhneis a chluinntinn ; agus ni na cnàmhan *a* bhris thu gairdeachas[f].
9 Foluich do ghnùis o mo pheacaidhean[g], agus dubh as m'eucearta gu léir.
10 Cruthaich annam cridhe glan[h], a Dhé ; agus ath-nuadhaich spiorad ceart[1] an taobh a stigh dhiom.
11 Na tilg mi o d' shealladh, agus na toir do Spiorad naomh uam[j].
12 Aisig dhomh gàirdeachas do shlàinte, agus *le d'* spiorad saor cum a suas mi[b].
13 Teagaisgidh mi do luchd-eusaontais do shlighean[d]; agus iompaichear peacaich a d'ionnsuidh.
14 Saor mi o chionta fola, a Dhé, a Dhé mo shlàinte : àrd - mholaidh mo theangadh d'fhìreantachd[e].
15 A Thighearna, fosgail mo bhilean, agus cuiridh mo bheul an céill do chliù.
16 Oir cha-n iarr thu ìobairt[f], no bheirinn dhuit *i* ; ann an ìobairt-loisgte cha-n 'eil tlachd agad.
17 *Is* iad ìobairtean Dhé spiorad briste : air cridhe briste agus brùite, a Dhé, cha dean thusa tàir[h].
18 Dean maith, ann ad dheadh-ghean, do Shion ; tog suas ballachan Ierusaleim.
19 An sin taitnidh ìobairtean ionracais riut[j], ìobairtean-loisgte agus làn ìobairtean-loisgte : an sin ìobraidh iad tairbh òga air d'altair.

## SALM LII.

1 *Chronaich Daibhidh Doeg air son a mhi-ruin, agus roimh-innis e a sgrios.* 8 *Thug e buidheachas do Dhia do bhrigh gu-n robh dòchas aige 'n a thròcair.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Maschil le Daibhidh, 'n uair a thàinig Doeg an t-Edomach[m], agus a dh'innis e do Shaul[n], agus a thubhairt e ris, Thàinig Daibhidh gu tigh Ahimeleich.

C'AR son a ni thu uaill ann an olc, O ghaisgich? *Mairidh* maitheas Dhé do ghnàth[p].
2 Dealbhaidh do theangadh aimhleas, mar ealtuinn ghéir, ag oibreachadh ceilge.
3 Is annsa leat an t-olc na maith, a' bhreug na briathran a' cheartais[s]. Selah.
4 Is ionmhuinn leat gach focal millteach, a theangadh chealgaich.
5 Uime sin sgriosaidh Dia thu[u] gu bràth ; bheir e air falbh thu, agus tairngidh e as [do] phàilliun thu, agus spìonaidh e do fhreumhan á tìr nam beò[w]. Selah.
6 Agus chi na fìreana, agus bithidh eagal orra, agus ni iad gàire uime, *ag ràdh,*
7 Feuch, so am fear nach d'rinn a neart de Dhia, ach a dh'earb á pailteas a bheartais[z], agus a neartaich e féin 'n a aingidheachd.
8 Ach *bithidh* mise mar chrann-olaidh uaine[a] ann an tigh Dhé ; earbaidh mi á tròcair Dhé gu saoghal nan saoghal.
9 Molaidh mise thu gu sìorruidh, a chionn gu-n d' rinn thu *e* ; agus feithidh mi air d'ainm-sa[c], *oir* tha e maith an làthair do naomh[e].

## SALM LIII.

1 *Chuir Daibhidh an céill truaillidheachd a' chinne-daoine.* 6 *Mhiannaich e slàinte an Tighearn' fhaicinn.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Mahalat, Maschil le Daibhidh.

THUBHAIRT an t - amadan 'n a chridhe[i], Cha-*n 'eil* Dia ann. Tha iad truaillidh[k], agus rinn iad aingidh-

[a] Isa. 1. 11-15 Eoin 4. 24
[b] 2 Cor. 3. 17
[c] Gnà. 5. 12, 13
[d] Sech. 3. 1-8
[e] Salm 71. 23, 24
[f] Hos. 6. 6 Mic. 6. 7, 8 Eabh. 10. 4-10
[g] Ecl. 8. 11, 12 Ròm. 2. 4 2 Pead. 3. 9
[h] Isa. 66. 2
[i] Salm 9. 17
[j] Salm 4. 5 Ròm. 12. 1
[k] 1 Pead. 2. 9
[l] Phil. 1. 27
[m] 1 Sam. 21. 7 22. 9
[n] Ese. 22. 9
[o] 2 Sam. 11. 2, 4
[p] Salm 136. 1, 2
[q] Isa. 43. 25 44. 22 Gnio. 3. 19
[r] Tais. 1. 5
[s] Ier. 9. 4, 5
[t] Gnà. 28. 13
[u] Gnà. 19. 5, 9
[v] 2 Sam. 12. 13
[w] Gnà. 2. 22
[x] Luc. 15. 21
[y] Eph. 2. 3
[z] 1 Tim. 6. 17
[a] Salm 1. 3 92. 12 2 Sam. 12. 1, &c.
[b] Lebh. 14. 4-9 Air. 19. 18 Eabh. 9. 19
[c] Tuir. 3. 25, 26
[d] Isa. 1. 18
[e] Salm 73. 28
[f] Mat. 5. 4
[g] Ier. 16. 17
[h] Gnio. 15. 9
1 *seasmhach.*
[i] Salm 14. 1, &c.
[j] Luc. 11. 13 Eph. 4. 30
[k] Gen. 6. 5, 12

eachd ghràineil[a]; cha-*n 'eil* neach ann a
ni maith.
2 Dh'amhairc Dia a nuas o nèamh[c] air
cloinn nan daoine, a dh'fheuchainn an
robh neach ann a bha glic, a bha 'g iarr-
aidh Dhé.
3 Chaidh gach aon diubh air ais ; tha
iad gu léir air fàs salach: cha-*n 'eil*
neach ann a ni maith, cha-*n 'eil* eadhon
aon.
4 Nach 'eil eòlas aca-san a tha 'dean-
amh na h-eucorach, a tha 'g itheadh suas
mo shluaigh, mar a dh'itheadh iad aran,
*agus* nach gairm air Dia ?
5 An sin ghabh iad eagal mòr[e], an uair
nach robh aobhar eagail ann ; sgaoil Dia
a chnàmha-san o 'chéile a champaich *a'd'*
*aghaidh*: nàraich thu iad, a chionn gu-n
d' rinn Dia tàir orra[g].
6 O gu-n tigeadh slàinte Israeil a mach
á Sion ! An uair a bheir Dia air ais
braighdeanas a shluaigh[h], ni Iacob gàird-
eachas, ni Israel aoibhneas.

## SALM LIV.

1 *Rinn Daibhidh gearan an aghaidh nan Siphcach.* 4 *Tha dòchas aige gu-n cuidich Dia leis, agus gu-n diol e olc d'a naimhdibh.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot, Maschil le Daibhidh, 'n uair a thàinig na Siphich[i], agus a thubhairt iad ri Saul, Nach 'eil Daibhidh 'ga fholach féin maille ruinne?

AIR sgàth d'ainme, a Dhé, saor thusa
mi, agus le d' chumhachd cum co-
throm rium.
2 Cluinn m'urnuigh, a Dhé ; éisd ri
briathraibh mo bheoil.
3 Oir dh'éirich coigrich a'm' aghaidh,
agus dh'iarr luchd-fòirneirt mo bheatha ;
cha do chuir iad Dia fa'n comhair[n].
Selah.
4 Feuch, *is* e Dia m'fhear-cuideachaidh :
*tha* an Tighearna dhiubhsan a chumas
suas mo bheatha[p].
5 Dìolaidh e olc do m' naimhdibh : a'd'
fhìrinn gearr as iad.
6 Le saor thoil bheir mi ìobairt dhuit ;
molaidh mi d'ainm, a Thighearn', oir *tha*
*e* maith.
7 Oir shaor thu mi as gach teinn[r]: agus
chunnaic mo shùil *mo mhiann* air mo
naimhdibh.

## SALM LV.

1 *'N a theanntachd ghuidh Daibhidh gu-n tugadh Dia èisdeachd d'a urnuigh.* 16 *Ghlac e misneach a chionn gu-n robh dòchas aige gu-n saoradh Dia e as gach trioblaid.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot, Maschil le Daibhidh.

EISD, a Dhé, ri m'urnuigh, agus na
folaich thu féin o m'asluchadh.
2 Thoir aire dhomh, agus éisd rium :
tha mi àrd ann am ghearan, agus ri bùir-
eadh :
3 Air son gutha m'eascaraid, air son
fòirneirt an duine aingidh ; oir tha iad a'
tilgeadh euceirt orm[b], agus ann am feirg
tha iad a' toirt fuatha dhomh.
4 Tha mo chridhe air a chràdh an taobh
a stigh dhiom, agus thuit uamhasan a'
bhàis orm[d].
5 Thàinig eagal agus crith orm, agus
chòmhdaich uamhunn mi.
6 Agus thubhairt mi, Och, nach robh
agam sgiathan ! mar choluman theichinn
as air iteig agus gheibhinn fois.
7 Feuch, shiùbhlainn fad as ; chòmh-
nuichinn anns an fhàsach. Selah.
8 Dheanainn deifir gu dol as o ghaoith
làidir, agus o'n doininn.
9 Sgrios, a Thighearn', *agus* roinn an
teangadh ; oir chunnaic mi fòirneart agus
connsachadh 's a' bhaile[f].
10 A là agus a dh'oidhche tha iad a'
dol mu'n cuairt air, air a bhallachaibh ;
agus *tha* euceart agus aimhleas 'n a
mheadhon.
11 *Tha* aingidheachd 'n a mheadhon ;
agus cha dealaich foill agus cealg r'a
shràidibh.
12 Oir cha bu nàmhaid *a* thug masladh
dhomh, no dh'fhuilginn *e* ; cha b'e fear
le 'm b'fhuathach mi *a* dh'àrdaich e féin
a'm' aghaidh, no dh'fholaichinn mi féin
uaith :
13 Ach thusa ! fear a bu choimpire
dhomh[j] féin, fear-m'iùil, agus fear-
m'eòlais.
14 Le 'chéile ghabh sinn comhairle
bhlasda ; gu tigh Dhé dh'imich sinn cuid-
eachd[k].
15 Gabhadh am bàs sealbh orra[l], rach-
adh iad sìos beò do'n uaigh ; oir *tha* uilc
'n an àite-còmhnuidh, 'n am meadhon.
16 Glaodhaidh mise ri Dia[m]; agus saor-
aidh Iehobhah mi.
17 Air feasgar[o], air maduinn, agus aig
meadhon-là ni mi urnuigh, agus glaodh-
aidh mi gu h-àrd ; agus éisdibh esan ri
m'ghuth.
18 Saoraidh e m'anam ann an sìth o'n
chòmhrag a'm' aghaidh ; oir is lìonmhor
iad a tha *'strì* rium[q].
19 Eisdidh Dia, agus bheir e nuas iad,
eadhon esan a tha ann o chian. Selah :
oir cha-*n 'eil* atharrachadh orra[s], agus
cha-*n 'eil* eagal Dhé orra.
20 Shìn e mach a làmh 'n an aghaidh-
san a bha ann an sìth ris : bhris e a
choimhcheangal.
21 Bu mhìne na ìm *focail* a bheoil, ach
*bha* cogadh 'n a chridhe ; bu bhuige a
bhriathra na oladh, ach *bu* chlaidhean
rùisgte iad.
22 Tilg air an Tighearna do chùram[1],
agus cumaidh esan suas thu : cha leig e
am feasd do'n fhìrean a bhi air a ghluas-
ad.
23 Ach tilgidh tusa, a Dhé, sìos iad gu
slochd an sgrios : cha mhair daoine fuil-
eachdach agus cealgach leth an làithean[t] ;
ach cuiridh mise mo dhòigh annad-
sa.

[a] Eph. 5. 12
[b] 2 Sam. 16. 7, 8
[c] Salm 11. 4
[d] Salm 116. 3
[e] Gnà. 28. 1
[f] Ier. 6. 7
[g] Ier. 6. 30
[h] Salm 126. 1-3
[i] 1 Sam. 23. 19
[j] Salm 41. 9
[k] Salm 42. 4
[l] Air. 16. 30-32
[m] Salm 73. 28
[n] Salm 36. 1
[o] Dan. 6. 10 Gnio. 3. 1
[p] Salm 118. 7
[q] Salm 56. 2
[r] 1 Sam. 26. 24
[s] Salm 73. 5, &c. Ecl. 8. 11
[1] no, *d'eallach;* no, *do chrannchur.*
[t] Gnà. 10. 27

## SALM LVI.

1 *Rinn Daibhidh gearan a bhrìgh fòirneirt a naimhdean.* 9 *Chuir e | an céill a dhòchas ann am focal Dhé, agus gheall e Dia a mholadh.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Ionatelim-rechocim, Michtam le Daibhidh[1], an uair a ghlac na Philistich e ann an Gat[b].

DEAN iochd orm, a Dhé; oir b'àill le duine mo shlugadh suas[c]: tha e 'g am shàruchadh gach là le cogadh.

2 B'àill le m'eascairdibh mo shlugadh suas gach là; oir *is* lìonmhor iad a tha 'cogadh rium o *ionad* àrd.

3 'S an là air am bi eagal orm[e], earbaidh mi asad-sa.

4 Ann an Dia molaidh mi 'fhocal; ann an Dia chuir mi mo dhòigh[g]; cha-n eagal leam ciod a dh'fheudas feòil a dheanamh orm.

5 Gach là tha iad a' fiaradh mo bhriathar[h]; *tha* an smuaintean uile a'm' aghaidh chum uilc.

6 Tha iad a' cruinneachadh le 'chéile, tha iad 'g am folach féin; tha iad a' toirt fainear mo cheuman[i], 'n uair a tha iad a' feitheamh air son m'anama.

7 Le eucoir an téid iad as[j]? ann *ad* fheirg tilg sìos na slòigh, a Dhé.

8 Rinn thu mo sheacharain àireamh: cuir mo dheoir ann ad shearraig; nach *'eil iad* ann ad leabhar[k]?

9 An sin pillear mo naimhdean air an ais, 's an là a ghairmeas mi *ort*: air so tha fios agam, oir *tha* Dia leam.

10 Ann an Dia molaidh mi 'fhocal: anns an Tighearna molaidh mi 'fhocal.

11 Ann an Dia chuir mi mo dhòigh: cha-n eagal leam ciod a dh'fheudas duine a dheanamh orm.

12 Ormsa, a Dhé, *tha* do bhòidean[m]: ìocaidh mi cliù dhuit:

13 Oir shaor thu m'anam o'n bhàs[o], agus mar an ceudna mo chosan o thuisleadh, chum gu-n gluaisinn ann ad fhianuis, a Dhé, ann an solus nam beò.

## SALM LVII.

1 *'N a urnuigh tha Daibhidh a' guidhe gu-n deanadh Dia tròcair air, agus gu-n saoradh se e o'n fhear le 'm b'àill a sgrios.* 7 *Dh'àrdaicheadh a chridhe gu Dia a mholadh.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Al-taschit[3], Michtam le Daibhidh, 'n uair a theich e o làthair Shauil do'n uaimh[q].

DEAN tròcair orm, a Dhé, dean tròcair orm; oir annad-sa tha m'anam a' cur a dhòigh, agus fo sgàile do sgiathan[r] gabhaidh mi mo thearmunn, gus an téid na h-uilc so uile thairis.

2 Eighidh mi ris an Dia a's àirde, ri Dia a choimhlionas *nithe* air mo shon[s].

3 Cuiridh e *neart* o nèamh, agus saoraidh e mi; bheir e masladh do'n fhear le'm b'àill mo shlugadh suas. Selah. Cuiridh Dia a mach a thròcair agus 'fhìrinn.

4 *Tha* m'anam am measg leòmhan; tha mi a'm' luidhe *am measg* dream air lasadh, daoine aig *am bheil* am fiacla 'n an sleaghan agus 'n an saighdean, agus an teangadh 'n a claidheamh geur[a].

5 Ardaich thu féin os ceann nan nèamh, a Dhé; do ghlòir os ceann na talmhainn uile.

6 Dheasaich iad lìon fa chomhair mo cheum[d]; chrom iad m'anam a sìos: chladhaich iad slochd romham; thuit iad féin 'n a mheadhon. Selah.

7 Tha mo chridhe deas[2], a Dhé, tha mo chridhe deas; seinnidh mi, agus molaidh mi.

8 Mosgail, mo ghlòir; mosgail, a shaltair agus a chlàrsach[f]: mosglaidh mi féin moch air mhaduinn.

9 Molaidh mi thu am measg nan sluagh, a Thighearna; seinnidh mi dhuit am measg nan cinneach:

10 Oir *is* mòr do thròcair gu ruig na nèamhan, agus d'fhìrinn gu ruig na neula.

11 Ardaich thu féin os ceann nan nèamh, a Dhé; do ghlòir os ceann na talmhainn uile.

## SALM LVIII.

1 *Thug Daibhidh achmhasan do bhreitheamhnaibh aingidh.* 3 *Nochd e gu bheil na h-aingidh a' dol air seacharan o'n bhroinn;* 6 *agus thug e thairis iad do bhreitheanas.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Altaschit[l], Michtam le Daibhidh.

AN labhair sibh, a choimhthionail, da rìreadh an ceartas? An toir sibh breth gu cothromach, a chlann nan daoine?

2 Seadh, 'n 'ur cridhe tha sibh a' dealbh aingidheachd[n]; air talamh tha sibh a' tomhas fòirneirt 'ur làmh.

3 Tha na h-aingidh a' claonadh o'n bhroinn; tha iad a' dol air seacharan o'm breith, a' labhairt bhreug.

4 *Tha* an nimh mar nimh nathrach[p]; *tha iad* mar nathair bhodhar, *a* dhruideas a cluas,

5 Nach éisd ri guth nan druidh, a tha ro sheòlta 'n an druidheachd.

6 Bris am fiaclan, a Dhé, 'n am beul; pronn gu tur tuisg nan leòmhan òga, a Thighearna.

7 Leaghadh iad, mar uisgeachan *a* ruitheas gu saor; cuireadh *Dia* a shaighdean *'n an aghaidh*, agus gearrar as iad.

8 Mar sheilcheig a bhitheas a' leaghadh as, rachadh iad as; *mar* thorraicheas anabuich mnatha, na faiceadh iad a' ghrian.

9 Mu-m mothaich 'ur coireacha *teas* o'n droighnich, bheir e air falbh | iad *mar* le ioma-ghaoith[t], araon beò, agus 'n a chorruich.

10 Bithidh aoibhneas air an fhìrean, an uair a chi e an dioghaltas[u]: nighidh e a chosan ann am fuil an duine aingidh[v].

11 An sin their duine, Gu deimhin *tha* duais[4] ann do'n fhìrean; gu cinnteach

---

[a] Salm 52. 2
[1] *Salm òir le Daibhidh.*
[b] 1 Sam. 21. 11; 29. 4
[c] Hos. 8. 8
[d] Mic. 7. 2
[2] no, *suidhichte.*
[e] 1 Sam. 30. 6
[f] Salm 108. 1-5
[g] Luc. 12. 4, 5
[h] Luc. 11. 54
[i] Salm 37. 32
[j] Ecl. 8. 8
[k] Mal. 3. 16
[l] Salm lvii.
[m] Salm 66. 13, 14 Gen. 28. 20-22
[n] Salm 21. 11
[o] Salm 116. 8
[p] Ròm. 3. 13
[3] *am fonn, a réir coslais.*
[q] Salm cxlii. 1 Sam. 22. 1
[r] Salm 63. 7
[s] Salm 138. 8
[t] Gnà. 10. 25
[u] Salm 52. 6
[v] Salm 68. 23
[4] no, *toradh,* Isa. 3. 10.

tha Dia ann a tha 'toirt breth air an talamh[b].

## SALM LIX.

*1 Ghuidh Daibhidh gu-n teasairgeadh Dia e o a naimhdibh. 8 Chuir e a dhòchas anns an Tighearna. 11 Dh'iarr e sgrios a naimhdean.*

Do'n àrd fhear-ciuil, Al-taschit, Michtam le Daibhidh; 'n uair a chuir Saul daoine uaith[c], agus a chuir iad faire air an tigh, chum a mharbhadh.

TEASAIRG mi o m' naimhdibh[e], O mo Dhia; dìon mi uatha-san a tha 'g éirigh a'm' aghaidh.

2 Teasairg mi o luchd-deanamh na h-euceirt, agus o dhaoinibh fuileachdach saor mi[h]:

3 Oir feuch, tha iad a' feitheamh nam fàth an aghaidh m'anama; tha daoine cumhachdach air cruinneachadh a'm' aghaidh; cha-n ann *air son* mo lochd-sa[j], no *air son* mo pheacaidh, a Thighearna.

4 Gun choire *agam-sa*, ruithidh iad, agus ulluichidh siad iad féin: mosgail thusa a chuideachadh leam, agus amhairc.

5 O thusa, a Thighearn', a Dhé nan sluagh, a Dhé Israeil, mosgail a dh'fhiosrachadh nan cinneach uile: na dean iochd air luchd-eusaontais ciontach sam bith. Selah.

6 Pillidh iad 's an fheasgar, ni iad donnalaich mar choin, agus théid iad mu'n cuairt air a' bhaile.

7 Feuch, brùchdaidh iad a mach le'm beul; *tha* claidhean 'n am bilibh[s]: Oir cò, *ars' iadsan*, a chluinneas?

8 Ach ni thusa, a Thighearna gàire umpa[u]; ni thu fanoid air na cinnich uile.

9 O thusa mo neart, feithidh mi ort: oir *is* e Dia mo dhaingneach.

10 Mo Dhia, gabhaidh a thròcair romham[v]: bheir Dia dhomh gu faic mi *mo mhiann* air m'eascairdibh.

11 Na marbh iad[w], air eagal gu-n dìchuimhnich mo shluagh; sgaoil iad le do neart, agus leag gu h-ìosal iad, a Thighearn', ar sgiath.

12 *Air son* peacaidh am beoil[z], *air son* bhriathar am bilean, glacar iad 'n an àrdan; eadhon air son nam mallachd agus nam breug *a* labhras iad.

13 Sgrios [iad] ann am feirg, sgrios [iad,] agus na *bitheadh* iad ann; agus bitheadh fios aig *daoine* gu bheil Dia 'n a uachdaran ann an Iacob[a], gu ruig crìocha na talmhainn. Selah.

14 Pillidh iad 's an fheasgar, ni iad donnalaich mar choin, agus théid iad mu'n cuairt air a' bhaile.

15 Gabhaidh iad a null agus a nall air son bìdh, agus mur sàsuichear iad, ni iad gearan.

16 Ach seinnidh mise mu d' neart, agus àrd-mholaidh mi 's a' mhaduinn[d] do thròcair; oir bu tusa mo dhaingneach, agus mo dhìdean, ann an là mo theanntachd.

[a] Salm 18. 1
[b] Salm 9. 16
[c] 1 Sam. 19. 11
[d] 2 Sam. 8. 3-13
[e] Salm 18. 48
[f] Salm 44. 9
[g] Tuir. 3. 31, 32; Sech. 10. 6
[h] Salm 139. 19
[i] 2 Each. 7. 14; Ier. 30. 17
[j] 1 Sam. 24. 11, 17
[k] Salm 71. 20
[l] Isa. 51. 17, 22
[m] Salm 20. 5
[n] Salm 108. 6, &c.
[o] Gen. 12. 6; Ios. 20. 7
[p] Ios. 13. 27
[q] 1 Sam. 28. 2
[r] Gen. 49. 10
[s] Gnà. 12. 18
[t] 2 Sam. 8. 14
[u] Salm 2. 4
[v] Salm 21. 3
[w] Gen. 4. 12, 15; Tais. 9. 6
[x] Salm 146. 3
[y] Isa. 63. 3
[z] Gnà. 12. 13
[1] *air inneal-ciuil teudach.*
[a] Salm 46. 10, 11
[b] Salm 54. 11
[c] Gnà. 18. 10
[d] Salm 30. 5

17 O thusa mo neart, canaidh mi dhuit[a]; oir *is* e Dia mo dhaingneach, mo Dhia-sa, mo thròcair.

## SALM LX.

*1 Tha Daibhidh ri caoidh a chionn gu-n robh fearg air Dia r'a shluagh. 4 Teasairgidh an Tighearn' iadsan a's ionmhuinn leis.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Susan-edut, Michtam le Daibhidh, chum teagaisg, an uair a chog e an aghaidh Aram-naharaim[d], agus an aghaidh Aram-sobah, agus a phill Ioab, agus a bhuail e de Edom, ann an gleann an t-salainn, dà mhìle dheug.

A DHE, thilg thu uait sinn[f], sgap thu sinn, bha fearg ort; O pill thusa ruinn[g].

2 Chuir thu an talamh air chrith; bhris thu e; slànuich a bhriseadh[i], oir tha e air a luasgadh.

3 Nochd thu do d' shluagh *nithe* cruaidh[k]; thug thu oirnn fìon a' bhuaireis òl[l].

4 Thug thu bratach dhoibhsan[m] d'an eagal thu, gu bhi air a togail suas air sgàth na fìrinn. Selah.

5 Chum gu-n teasairgear iadsan a's ionmhuinn leat[n], saor thusa le d' dheas làimh, agus éisd rium.

6 Labhair Dia 'n a naomhachd: ni mi aoibhneas; roinnidh mi Sechem[o], agus tomhaisidh mi gleann Shucoit[p].

7 *Is* leam-sa Gilead, agus *is* leam Manaseh; agus *is* e Ephraim neart mo chinn[q], Iudah fear-tabhairt mo lagha[r]:

8 *Is* e Moab mo shoitheach-ionnlaid; os ceann Edoim tilgidh mi mo bhròg[t]: thar Phalestin ni mi caithream.

9 Cò bheir mi do'n bhaile dhaingnichte? cò threòraicheas mi gu Edom?

10 Nach tusa, a Dhé? *thusa* a thilg uait sinn, agus nach deachaidh a mach, a Dhé, maille r'ar n-armailtibh?

11 Thoir còmhnadh dhuinn ann an teinn; oir *is* dìomhain furtachd duine[x].

12 Trid Dhé ni sinn treuntas; oir saltraidh esan sìos ar naimhdean[y].

## SALM LXI.

*1 Rinn Daibhidh urnuigh ri Dia, 4 agus chuir e a dhòchas 'n a thròcair.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot[1]. *Salm* le Daibhidh.

EISD, a Dhé, ri m' ghlaodh, thoir an aire do m' urnuigh.

2 O iomall na talmhainn éighidh mi riut, an uair a bhitheas mo chridhe lag[b]; chum na carraig' *a*'s àirde na mi féin, treòraich thusa mi:

3 Oir bha thusa a'd' thearmunn dhomh, a'd' thùr làidir an aghaidh an nàmhaid[c].

4 Gabhaidh mi còmhnuidh ann ad phàilliun gu bràth: cuiridh mi mo dhòigh ann an sgàil do sgiathan. Selah.

5 Oir chuala tusa, a Dhé, mo bhòidean: thug thu oighreachd dhoibhsan air am bheil eagal d'ainme.

6 Cuir thusa làithean ri làithibh an rìgh: *bitheadh* a bhliadhnan mar linn agus linn.

7 Maireadh e gu bràth 'am fianuis Dhé: gleidheadh[1] tròcair agus fìrinn e[b].

8 Mar sin seinnidh mi cliù do d'ainm gu bràth, chum gu-n dìol mi mo bhòidean o là gu là.

## SALM LXII.

*1 Chronaich Daibhidh a naimhdean air son an aingidheachd, 5 agus thug e misneach do na h-ionracain. 9 Cha chòir dòchas a chur ann an saoibhreas.*

Do'n àrd fhear-ciuil, do Iedutun[f]. Salm le Daibhidh.

AIR Dia a mhàin *tha* m'anam a' feitheamh: uaithe-san *thig* mo shlàinte.

2 *Is* esan a mhàin mo charraig, agus mo shlàinte; *is e* mo dhìdean: cha ghluaisear gu mòr mi[h].

3 Cia fhad a dhealbhas sibh aimhleas an aghaidh duine? Marbhar sibh uile; mar bhalla ag aomadh, mar ghàradh air chrith, bithidh sibh.

4 A mhàin chum *a* thilgeadh sìos o 'àirde tha iad a' gabhail comhairle le 'chéile; is miann leo breugan; le'm beul beannaichidh iad, ach 'n an cridhe mallaichidh iad. Selah.

5 A mhàin air Dia feith, O m'anam; oir is ann uaithe-san *a tha* mo dhòchas.

6 *Is* esan a mhàin mo charraig, agus mo shlàinte; *is e* mo dhìdean: cha ghluaisear mi.

7 Ann an Dia *tha* mo shlàinte agus mo ghlòir; carraig mo neirt, mo thearmunn *is* e Dia.

8 Cuiribh air gach àm 'ur dòigh ann, O a shluagh; dòirtibh a mach 'ur cridhe 'n a fhianuis[l]: *tha* Dia 'n a thearmunn duinn. Selah.

9 Gu cinnteach *tha* clann Adhaimh[2] 'n an dìomhanas, clann an duine[3] 'n am bréig: air meidh ma chuirear iad, *is* eutruime iad gu léir na dìomhanas.

10 Na h-earbaibh á fòirneart, agus á reubainn na deanaibh uaill: an uair a dh'fhàsas saoibhreas, na cuiribh 'ur cridhe *air*[o].

11 Aon uair labhair Dia; dà uair chuala mi so, gur le Dia cumhachd[p].

12 Mar an ceudna dhuit-sa, a Thighearna *buinidh* tròcair[r]; oir bheir thu luigheachd do dhuine a réir 'oibre[s].

## SALM LXIII.

*1 Tha cridhe Dhaibhidh a' togradh a dh'ionnsuidh Dhé. 9 Sgriosar a naimhdean le faobhar a' chlaidheimh, 11 agus bithidh e féin aoibhneach ann an Dia.*

Salm le Daibhidh, 'n uair a bha e ann am fàsach Iudah[t].

A DHIA, *is* tu mo Dhia-sa; gu moch iarraidh mi thu[u]: tha tart air m'anam a'd' dhéigh[v], tha m'fheòil a' togradh a d'ionnsuidh ann an tìr thioraim agus thartmhoir, as eugmhais uisge;

2 Chum, mar a chunnaic mi thu ann *ad* ionad naomh[a], gu faicinn do chumhachd agus do ghlòir[c].

3 Do bhrìgh gur fearr do chaoimhneas-gràidh na beatha[d], bheir mo bhilean cliù dhuit.

4 Mar sin beannaichidh mi thu an cian is beò mi; ann ad ainm togaidh mi mo làmhan.

5 Mar *le* smior agus *le* saill sàsuichear m' anam[e], agus le bilibh aoibhneach molaidh mo bheul *thu*;

6 'N uair a chuimhnicheas mi ort air mo leabaidh[g], a bheachd-smuainicheas mi ort ann am fairibh na h-oidhche.

7 A chionn gu robh thu a'd' chabhair agam, uime sin fo sgàile do sgiathan ni mi gairdeachas.

8 Tha m'anam a' dlùth-leantuinn riut: cumaidh do dheas làmh suas mi[i].

9 Ach iadsan *a* dh'iarras m'anam a chum *a* sgrios, théid iad do ionadaibh ìochdarach na talmhainn.

10 Tuitidh iad le faobhar a' chlaidheimh; mar chuibhrionn do na sionnachaibh bithidh iad[j].

11 Ach bithidh an rìgh aoibhneach ann an Dia: ni gach neach a mhionnaicheas airsan[k] uaill; an uair a dhruidear beul na dream a labhras breug.

## SALM LXIV.

*1 Ghuidh Daibhidh gu-n gleidheadh Dia e o chomhairle dhìomhair dhroch dhaoine: 5 ghabh e misneach dha féin do bhrìgh gu-n robh dùil aige ri'n sgrios jhaicinn.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

EISD, a Dhé, ri m'ghuth ann am asluchadh; o eagal an nàmhaid gléidh mo bheatha.

2 Folaich mi o chomhairle dhìomhair dhroch dhaoine[m], o chomhchruinneachadh luchd-deanamh na h-euceirt;

3 A gheuraich mar chlaidheamh an teangadh[n]; a dheasaich an saighdean, *eadhon* briathra searbh;

4 Chum an tilgeadh ann an *ionadaibh* dìomhair air an *duine* ionraic: gu h-obann tilgidh iad air, agus cha bhi eagal orra.

5 Gabhaidh iad misneach dhoibh féin ann an droch-bheirt[q]; labhraidh iad le 'chéile mu leagadh ribeacha gu dìomhair; 's e a their iad, Cò chi sinn?

6 Rannsaichidh iad a mach eucearta; coimhlionaidh iad mìn-rannsachadh; agus *sin* an taobh a stigh de dhuine, eadhon 's a' chridhe dhomhain.

7 Ach tilgidh Dia saighead orra-san; gu h-obann bithidh iad air an lotadh.

8 Agus bheir iad air an teangaidh féin tuiteam orra féin: teichidh gach neach a chi iad.

9 Agus bithidh eagal air gach duine, agus cuiridh iad an céill obair Dhé; oir tuigidh iad a ghniomh-san.

[a] Salm 27. 4
[1] *òrduich tròcair agus fìrinn gu 'ghleidheadh.*
[b] Salm 43. 3
[c] Salm 84. 2, 11
[d] Salm 30. 5; 1 Eoin 3. 2
[e] Dàn 1. 4
[f] 1 Each. 25. 1, 3
[g] Dàn 5. 2
[h] Salm 37. 24; Mic. 7. 8
[i] Salm 18. 35
[j] Dàn 2. 15
[k] Isa. 65. 16
[l] 1 Sam. 1. 15
[2] *daoine beaga*; no, *'an inbhe iosail.*
[m] Gen. 49. 6
[3] *daoine mòra.*
[n] Ier. 9. 3
[o] Iob 31. 25; Luc. 12. 15; 1 Tim. 6. 17
[p] Tais. 19. 1
[q] Gnà. 1. 11-13
[r] Ecs. 34. 6, 7; Salm 103. 8; Dan. 9. 9
[s] 2 Cor. 5. 10
[t] 1 Sam. 22. 5; 23. 14-16
[u] Gnà. 8. 17; Dàn 3. 1-3
[v] Salm 42. 2; Eoin 7. 37

10 Ni am fìrean aoibhneas anns an Tighearn', agus cuiridh e a dhòchas ann: agus ni iadsan uile a tha ceart 'n an cridhe gairdeachas.

## SALM LXV.

1 *Mhol Daibhidh an Tighearn' air son a thròcair.* 4 *Beannachadh an t-sluaigh a thaghas Dia, agus a bheir e 'm fagus da.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm *no* laoidh le Daibhidh.

ORT-SA, O Dhé, *tha* moladh a' feitheamh ann an Sion; agus dhuit-sa dìolar a' bhòid.

2 O thusa a dh'éisdeas ri urnuigh, thugad-sa thig gach feòil.

3 Thug euceartan buaidh oirnn: ar n-eusaontais glanaidh tusa uainn[b].

4 *Is* beannaichte *esan a* thaghas tusa, agus a bheir thu am fagus *duit*; gheibh e còmhnuidh a'd' chùirtibh: sàsuichear sinne le maitheas do thighe[c], do theampuill naoimh.

5 *Le* nithibh uamhasach ann an ceartas[e] bheir thu freagradh dhuinn, a Dhé ar slàinte, dòchas uile chrìocha na talmhainn, agus na fairge fada uainn,

6 A tha 'socrachadh nam beann le do chumhachd, air do chrioslachadh le neart:

7 A chaisgeas fuaim fhairgeachan[h], fuaim an tonn, agus buaireas nan cinneach.

8 Gabhaidh eadhon luchd-àiteachaidh nan crìoch fada mach eagal roimh do chomharaidhean: bheir thusa air dol a mach na maidne agus an fheasgair gairdeachas a dheanamh.

9 Tha thu a' fiosrachadh na talmhainn, agus 'g a uisgeachadh; ni thu ro bheartach e, *oir* tha amhainn Dhé làn a dh'uisge: deasaichidh tu arbhar, 'n uair a dh'ulluich thu e mar so.

10 Tha thu gu pailt ag uisgeachadh 'iomairean; tha thu a' leagadh sìos a sgrìoban; le frasaibh ni thu tais e; beannaichidh thu 'fhàs.

11 Crùnaidh tu a' bhliadhna le d' mhaitheas; agus silidh do cheuman saill.

12 Silidh iad *air* cluainibh an fhàsaich; agus ni na cnuic gairdeachas air gach taobh.

13 Tha na cluainean air an sgeadachadh le treudaibh, agus tha na glinn air an còmhdachadh le arbhar: ni iad iolach ait; seadh seinnidh iad[k].

## SALM LXVI.

1 *Chuir Daibhidh impidh air gach uile thìr an Tighearn' a mholadh.* 5 *Tha oibre Dhé uamhasach:* 8 *is còir do gach neach a bheannachadh:* 13 *gheall Daibhidh gu-n coimhlionadh e a bhòidean da.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm *no* laoidh.

TOGAIBH iolach ait do Dhia, a thìrean uile:

2 Seinnibh glòir 'ainme, deanaibh a chliù glòrmhor.

[a] Ecs. 14. 21
[b] 1 Eoin 1. 7, 9
[c] Salm 63. 5
[d] Salm 17. 3 Isa. 48. 10
[e] Salm 45. 4
[f] Isa. 48. 10 1 Pead. 1. 7
[g] Hos. 7. 12
[h] Mat. 8. 26
[i] Salm 34. 2-11
[j] Gnà. 28. 9 Isa. 1. 15 Seum. 4. 3
[k] Isa. 55. 12
[l] Air. 6. 25
[m] Salm 4. 6

3 Abraibh ri Dia, Cia uamhasach d' oibre! trid meud do neirt, strìochdaidh do naimhdean dhuit.

4 Sleuchdaidh gach tìr dhuit, agus seinnidh iad dhuit; seinnidh iad do d'ainm. Selah.

5 Thigibh, agus faicibh oibre Dhé: uamhasach *tha* e 'n a ghnìomharaibh air chloinn nan daoine.

6 Thionndaidh e a' mhuir gu talamh tioram[a]: troimh an t-sruth ghabh iad thairis d'an cois: an sin rinn sinn gairdeachas ann.

7 Le 'thréun neart riaghlaidh e gu bràth; amhaircidh a shùilean air na cinnich: na h-àrdaicheadh luchd-ceannairc iad féin. Selah.

8 Beannaichibh, O a shlòigh, ar Dia-ne, agus thugaibh air fuaim a mholaidh 'bhi air a cluinntinn;

9 Neach a chumas ar n-anam beò, agus nach leig le'r cois caruchadh.

10 Oir dhearbh thu sinn, a Dhé[d]; ghlan thu sinn anns an teine, mar a ghlanar airgiod[f].

11 Thug thu steach 's an lìon sinn[g]; chuir thu teinn air ar leasraidh.

12 Thug thu air daoinibh marcachd thar ar cinn: chaidh sinn troimh theine, agus troimh uisge; ach thug thu mach sinn gu ionad saoibhir.

13 Théid mi do d' thigh le ìobairtibh-loisgte: coimhlionaidh mi dhuit mo bhòidean,

14 Leis an d'fhosgladh mo bhilean, agus a labhair mo bheul, an uair a bha mi ann an éigin.

15 Iobairtean - loisgte dh' *fheudail* reamhar ìobraidh mi dhuit, maille ri tùis reitheacha: bheir mi suas buar, maille ri gabhraibh. Selah.

16 Thigibh, éisdibh[i], sibhse uile air am bheil eagal Dhé, agus cuiridh mi 'n céill na rinn e air son m'anama.

17 Ghlaodh mi ris le m' bheul, agus dh'àrdaicheadh e le m' theangaidh.

18 Ma bheir mi spéis do euceart a'm' chridhe[j], cha-n éisd an Tighearna *rium.*

19 Gu dearbh dh'éisd Dia, thug e an aire do ghuth m'urnuigh.

20 Beannaichte gu *robh* Dia, nach do thionndaidh m'urnuigh uaithe-san, agus a thròcair uamsa.

## SALM LXVII.

1 *Urnuigh air son soirbheachaidh rìoghachd Chriosd,* 3 *chum gu-m bi na cinnich aoibhneach,* 4 *agus gu mol na slòigh an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot. Salm, *no* laoidh.

GU-N deanadh Dia tròcair oirnn[l], agus gu-m beannaicheadh e sinn! agus gu-n tugadh e air a ghnùis dealrachadh oirnn[m]! Selah.

2 Chum gu-n aithnichear do shlighe air

an talamh, do shlàinte am measg nan uile
chinneach[a].
3 Moladh na slòigh thu, a Dhé! moladh
na slòigh uile thu!
4 Bitheadh na cinnich aoibhneach, agus
deanadh iad luathghaire; oir bheir thusa
breth air na slòigh ann an ceartas, agus
riaghlaidh tu na cinnich air an talamh.
Selah.
5 Moladh na slòigh thu, a Dhé! mol-
adh na slòigh uile thu!
6 Bheir an talamh a thoradh[d]: gu-m
beannaicheadh Dia, ar Dia-ne, sinn!
7 Gu-m beannaicheadh Dia sinn! agus
gu robh 'eagal-san air uile chrìochaibh na
talmhainn[f]!

## SALM LXVIII.

1 *Ghuidh Daibhidh gu-n sgapadh Dia a naimhdean.* 4 *Earail gu Dia a mholadh air son a thròcairean,* 7 *agus air son a chùraim d'a shluagh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm *no* laoidh le Daibhidh.

EIREADH Dia[k]! bitheadh a naimh-
dean air an sgapadh! agus teicheadh
iadsan aig am bheil fuath dha, o 'ghnùis!
2 Mar a dh'fhuadaichear deatach[l],
fuadaichear iad: mar a leaghar céir[n] fa
chomhair an teine, sgriosar droch dhaoine
'am fianuis Dhé.
3 Ach bitheadh na fìreanan aoibhneach;
deanadh iad gairdeachas 'am fianuis Dhé[p],
agus bitheadh iad suilbhir le luathghaire.
4 Seinnibh do Dhia, molaibh 'ainm;
àrdaichibh esan a tha 'marcachd air na
nèamhan le 'ainm Iah, agus deanaibh
gairdeachas 'n a fhianuis.
5 Athair nan dìlleachdan[t], agus breith-
eamh nam bantrach, *is e* Dia ann an
ionad-còmhnuidh a naomhachd.
6 Suidhichidh Dia na daoine aonaran-
ach ann an teaghlach[2]; bheir e mach
iadsan a tha ceangailte le cuibhreach-
aibh[v]; ach gabhaidh na ceannaircich
còmhnuidh ann an *tìr* thartmhoir.
7 A Dhé, 'n uair a chaidh thu mach
roimh do shluagh, 'n uair a dh'imich thu
anns an fhàsach; Selah:
8 Chriothnaich an talamh[x], shil mar an
ceudna na nèamhan; [leagh na beanntan]
o làthair Dhé, Sinai sin[z] féin o làthair an
Tighearna Dhé Israeil.
9 Shil thu nuas uisge gu pailt, a Dhé;
air d'oighreachd, agus i sgìth, dh'fhurt-
aich thu.
10 Chòmhnuich do choimhthional innte;
dheasaich thu, a Dhé, de d' mhaitheas
do'n bhochd[a].
11 Chuir an Tighearn' a ghuth a mach;
*bu* lìonmhor cuideachd na muinntir a
dh'fhoillsich *e*.
12 Theich, theich rìghrean nan armailt-
ean; agus roinn ise a dh'fhan aig an tigh
a' chreach.
13 Ged luidh sibh am measg choir-
eacha[d], *bithidh sibh mar* sgiathaibh

[a] Mat. 28. 19
[b] Ios. 12. 1, &c.
[c] 1 Ri. 9. 3
[d] Lebh. 26. 4 Ese. 34. 27 Hos. 2. 21, 22
[e] Deut. 33. 2
[f] Salm 22. 27
[g] Gnio. 1. 2-9 Eph. 4. 8
[h] Gnio. 2. 4, 33
[i] 1 Cor. 6. 9-11 1 Tim. 1. 13, 15
[j] Tais. 21. 3
[1] *a' giùlan ar n-uallaich.*
[k] Air. 10. 35 Isa. 33. 3
[l] Hos. 13. 3
[m] Deut. 32. 39
[n] Mic. 1. 4
[o] Hab. 3. 13
[p] 1 Tes. 5. 16
[q] Air. 21. 33
[r] Ecs. 14. 22
[s] Isa. 63. 1-6
[t] Ier. 49. 11
[u] Tais. 15. 2, 3
[2] *tigh,* no, *dachaidh.*
[v] Salm 107. 10
[3] no, *sibhse a tha o thobar Israeil.*
[w] Deut. 33. 28 Isa. 48. 1
[x] Hab. 3. 13
[y] Isa. 40. 31
[z] Ecs. 19. 16
[4] *fiadh bheathaichean na cuilce.*
[a] Mat. 11. 5
[b] Isa. 19. 18-25
[c] Seph. 3. 10 Gnio. 8. 27
[d] Salm 81. 6

columain air an còmhdach le airgiod,
agus 'iteagan le òr buidhe.
14 'N uair a sgaoil an t-Uile-chumh-
achdach rìghrean innte[b], *bha* i geal mar
shneachd air Salmon.
15 *Tha* beinn Dhé *mar* bheinn Bhasain,
'n a beinn àrd *mar* bheinn Bhasain.
16 C'ar son a leumas sibh, a bheannta
àrda? *is* i so a' bheinn anns am miann
le Dia còmhnuidh a ghabhail[c], seadh,
còmhnuichidh an Tighearn' *innte* gu
bràth.
17 *Tha* carbaid Dhé 'n am fichead mìle,
mìltean de mhìltibh[e] *aingeal*: *tha* an
Tighearna 'n am measg, *mar* ann an Sinai,
's an ionad naomh.
18 Chaidh thu suas air *ionad* àrd[g], thug
thu bruid ann am braighdeanas: thug
thu tiodhlacan do dhaoinibh[h], seadh,
eadhon *do* dhaoinibh ceannairceach[i],
chum gu-n gabhadh an Tighearna Dia
còmhnuidh *'n am measg*[j].
19 Beannaichte *gu robh* an Tighearn', *a*
*tha* gach là 'g ar cumail suas[1], Dia ar
slàinte! Selah.
20 *Is* e ar Dia-ne Dia na slàinte; agus
do'n Tighearna Dia *buinidh* an t-slighe
o'n bhàs[m].
21 Ach brisidh Dia ceann a naimhde[o],
claigionn greannach an fhir a dh'imicheas
'n a pheacaidhean.
22 Thubhairt an Tighearna, *Mar* o
Bhasan bheir mi *mo shluagh* air an ais[q];
bheir mi air an ais *iad mar* o dhoimh-
neachdaibh na fairge[r]:
23 Chum gu-n tumar do chos ann am
fuil *do* naimhde[s], teangadh do mhadraidh
anns an *ni* cheudna.
24 Chunnaic iad do thriall, a Dhé! triall
mo Dhé, mo Rìgh, anns an ionad naomh!
25 Dh'imich an luchd-seinn air thois-
each[u], an luchd-ciuil 'n an déigh, ann
am meadhon mhaighdean a' bualadh
thiompan.
26 Anns na coimhthionail beannaich-
ibh Dia, an Tighearn' o thobar[3] Israeil[w].
27 An sin *tha* Beniamin beag 'n a
uachdaran orra, ceannardan Iudah an
luchd-comhairle, ceannardan Shebuluin,
ceannardan Naphtali.
28 Dh'àithn do Dhia dhuit do neart[y]:
neartaich, a Dhé, an *ni* so *a* rinn thu air
ar son.
29 Air son do theampuill ann an Ieru-
salem, bheir rìghrean tiodhlac dhuit.
30 Smachdaich[4] luchd nan sleagh, mòr-
chuideachd nan tarbh, le laoigh an
t-sluaigh, *gus* an strìochd iad le mìribh
airgid: sgap thusa na slòigh a ghabh
tlachd de'n chogadh.
31 Thig àrd uaislean as an Eiphit[b]; sìn-
idh Etiopia[c] a làmhan a mach gu luath ri
Dia.
32 A rìoghachda na talmhainn, seinn-
ibh do Dhia; seinnibh moladh do'n Tigh-
earna: Selah.
33 Dha-san a tha 'marcachd air nèamh-

an nan nèamh o chian ! Feuch, tha e a'
cur a mach a ghutha, guth a neirt.
34 Thugaibh-se neart do Dhia : thar Is-
rael *tha* a ghlòir, agus *tha* a neart anns
na neulaibh.
35 *Is* uamhasach thusa, a Dhé[b], o d'ion-
adaibh naomha ! *Is* e Dia Israeil a bheir
neart agus treòir d'*a* shluagh[d]. Gu ma
beannaichte Dia !

## SALM LXIX.

1 *'N a theanntachd rinn Daibhidh gearan ri Dia : 13 ghuidh e air son saorsa o 'thrioblaidibh : 22 thug e thairis a naimhdean gu léir-sgrios : 30 gheall e Dia 'àrdachadh le breith-buidheachais.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Sosanim[i]. Le Daibhidh.

TEASAIRG mi, a Dhé, oir thàinig na
h-uisgeacha steach gu ruig *m'*anam[j].
2 Tha mi a' dol fodha ann an làthaich
dhomhain[l], gun àite gu seasamh : tha mi
air teachd gu doimhneachdaibh nan uisg-
eachan, agus tha'n sruth a' dol tharum.
3 Tha mi sgith le m' ghlaodhaich ; tha
mo sgornan air tiormachadh : tha mo
shùilean air fàilneachadh le feitheamh air
mo Dhia[o].
4 Is lìonmhoire na falt mo chinn iadsan
aig am bheil fuath dhomh gun aobhar[q]:
tha iadsan air fàs làidir le'm b'àill mo
mhilleadh, a tha 'n an naimhdibh dhomh
gu h-eucorach; an ni sin nach d' thug mi
leam, an sin is éigin domh 'aiseag.
5 Tha fios agad-sa, a Dhé, air m'amaid-
eachd ; agus cha-n 'eil mo lochdan fol-
aichte ortsa.
6 Na bitheadh nàire air mo sgàth-sa,
orra-san a dh'fheitheas ortsa, a Thigh-
earna Dhé nan slògh : na bitheadh, air
mo sgàth-sa, amhluadh orra-san a dh'
iarras thusa, a Dhé Israeil :
7 Oir air do sgàth-sa dh'fhuiling mi
masladh ; chòmhdaich amhluadh mo
ghnùis.
8 Is coigreach mi do m' bhràithribh[x],
agus coimheach do chloinn mo mhàthar :
9 Oir dh'ith eud do thighe suas mi[y];
agus ormsa thuit toibheum na muinntir
sin a thug toibheum dhuit-sa[a].
10 Agus an uair a dh'irioslaich mi
m'anam le trasgadh[b], bha e 'n a mhasladh
dhomh.
11 Agus rinn mi mo chulaidh de shac-
eudach, agus bha mi a'm' leth-fhocal
aca.
12 Tha iadsan a tha 'n an suidhe anns
a' gheata a' labhairt ann am aghaidh ;
agus *tha mi ann am* òran aca-san a tha 'g
òl dibhe làidir[f].
13 Ach air mo shon-sa, *tha* m'urnuigh
riut-sa, a Thighearn', ann an àm tait-
neach[g]: a Dhé, ann an lìonmhoireachd do
thròcair éisd rium[h], ann am fìrinn do
shlàinte.
14 Saor mi o'n làthaich, agus na racham
sios : teasairgear mi uatha-san le'm fuath-

[a] Isa. 43. 1, 2
[b] Ecs. 15. 11
[c] Salm 16. 10
Gnio. 2. 24
[d] Isa. 45. 24
[e] Salm 86. 16
Mic. 7. 19
[f] Mat. 26. 38
[g] Salm 22. 1, 19
[h] Salm 22. 6, 7
Isa. 46. 3, 4
[i] Salm xlv.
[j] Salm 42. 7
Ion. 2. 5
[k] Salm 142. 4
Eoin 16. 32
[1] *a dheanadh tuireadh leam.*
[l] Salm 40. 2
[m] Marc. 14. 50
[n] Mat. 27. 34, 48
Eoin 19. 29, 30
[o] Salm 119. 82
Isa. 38. 14
[p] Ròm. 11. 8-10
[q] Eoin 15. 25
[r] 2 Cor. 3. 14
[s] 1 Tes. 2. 15, 16
[t] Mat. 23. 38
[u] Sech. 1. 15
[v] Isa. 53. 4
[w] Tais. 13. 8
[x] Eoin 7. 5
[y] Eoin 2. 17
[z] Salm 91. 14
[a] Ròm. 15. 3
[b] Salm 35. 13, &c.
[c] Salm 50. 13, 14, 23
[d] Salm 34. 2
[e] Salm 22. 26
[f] Iob 30. 9
[g] Isa. 49. 8
2 Cor. 6. 2
[h] Eabh. 5. 7
[i] Ese. 36. 35, 36

ach mi, agus o na h-uisgeachaibh domh-
ain.
15 Na rachadh tuil nan uisge tharum[a],
agus na sluigeadh an doimhneachd mi,
agus na druideadh an slochd a bheul
orm[c]!
16 Eisd rium, a Thighearn', oir *is* maith
do chaoimhneas gràdhach ; a réir lìon-
mhoireachd do chaomh-thròcairean pill
rium[e].
17 Agus na folaich do ghnùis o d'òg-
lach, oir tha mi ann an airc[f]; éisd rium
gu grad.
18 Druid ri m'anam[g], saor e ; a bhrìgh
m'eascairdean, teasairg mi.
19 Is aithne dhuit mo mhasladh[h], agus
mo nàire, agus mo mhi-chliù : a'd' fhian-
uis *tha* mo naimhdean uile.
20 Bhris masladh mo chridhe, agus tha
mi iarganach : agus dh'amhairc mi air
son *neach*[k] a ghabhadh truas[1], ach cha
*robh* e ann[m]; agus air son luchd-comh-
fhurtachd, ach cha d'fhuair mi *iad*.
21 Agus thug iad dhomh, mar mo
bhiadh, domblas[n]; agus ann am ìotadh,
thug iad dhomh fìon geur r'a òl.
22 Bitheadh am bòrd fa'n comhair mar
ribe[p], agus *an* soirbheachadh mar cheap-
tuislidh *dhoibh*.
23 Dorchaichear an sùilean, chum nach
faic iad[r]; agus thoir air an leasraidh a
ghnàth a bhi air chrith.
24 Doirt d'fhearg orra[s], agus glacadh do
chorruich gheur iad.
25 Bitheadh an àite-tàimh fàs[t]; 'n am
pàilliunaibh na gabhadh neach còmh-
nuidh !
26 Oir gheur-lean iad an ti a bhuail
thusa[u]; agus labhair iad chum doilgheis
dhoibhsan a lot thu[v].
27 Cuir euceart r'an euceart, agus na
tigeadh iad a steach a'd' fhìreantachd-sa.
28 Dubh a mach iad á leabhar nam
beò, agus maille ris na fìreanaibh na
sgrìobhar iad[w].
29 Ach mise, *tha* bochd agus bròn-
ach, togadh do shlàinte, a Dhé, an àird
mi[z].
30 Molaidh mise ainm Dhé le òran,
agus àrdaichidh mi e le breith-buidheach-
ais.
31 Agus is fèarr leis an Tighearna *so* na
damh[c], *na* tarbh òg a tha adharcach,
crobhanach.
32 Chi na daoine sèimhe so[d], agus bith-
idh aoibhneas orra : sibhse a dh'iarras an
Tighearna, bithidh 'ur cridhe beò[e].
33 Oir éisdidh an Tighearna ris na
bochdaibh, agus cha dean e tàir air a
phrìosanaich.
34 Moladh na nèamhan agus an talamh
e ; na cuaintean, agus gach ni a ghluaiseas
annta !
35 Oir saoraidh Dia Sion, agus togaidh
e bailtean Iudah[i]; agus gabhaidh iad
còmhnuidh an sin, agus mealaidh iad i.
36 Sealbhaichidh sliochd a sheirbhis-

each i, agus gabhaidh iadsan a ghradh-
aicheas 'ainm-san[b] còmhnuidh innte.

## SALM LXX.

1 *Ghuidh Daibhidh gu-n deanadh Dia deifir chum a chuideachaidh,* 2 *agus gu-n cuireadh e a naimhdean fo amhluadh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. *Salm* le Daibhidh, a chur 'an cuimhne[c].

A DHE, chum mo theasairginn, a Thighearna, chum mo chuideachaidh
dean deifir[e].
2 Bitheadh nàire agus amhluadh orra-
san a tha 'g iarraidh m'anama : pillear air
an ais iad, agus mòr-amhluadh gu robh
orra-san a tha 'miannachadh uilc dhomh.
3 Gu-m pillear iadsan air an ais, mar
thuarasdal d'an nàire, a their rium, Ahà,
ahà !
4 Deanadh iadsan uile a tha 'g ad iarr-
aidh[h], aoibhneas agus gairdeachas annad[i];
agus abradh iadsan a ghnàth, le'n ion-
mhuinn do shlàinte, Mòr-mholadh gu robh
do Dhia !
5 Ach *tha* mise bochd agus uireas-
bhuidheach[l]; a Dhé, greas a m'ionnsuidh;
*is* tusa mo chabhair agus m'fhear-saor-
aidh : a Thighearna, na dean moille.

## SALM LXXI.

1 *Chuir an salmadair an céill maitheas Dhé d'a thaobh 's an aimsir a chaidh seachad,* 9 *agus ghuidh e nach tilgeadh e uaith e 'n a shean aois.* 19 *Chliùthaich e an Tighearna.*

ANNAD-SA, a Thighearna, cuiream
mo dhòigh[n]: nàire na bitheadh orm
am feasd.
2 A'd' cheartas teasairg mi, agus thoir
orm dol as; aom do chluas rium, agus
saor mi.
3 Bi-sa a'd' charraig làidir dhomh,
chum an rachainn a ghnàth[o]: dh'àithn
thu mi 'bhi air mo shaoradh ; oir *is* tu mo
charraig, agus mo dhaingneach.
4 O mo Dhia, thoir fuasgladh dhomh á
làimh an aingidh, á làimh an duine eucor-
aich agus an-iochdmhoir.
5 Oir *is* tusa mo dhòchas[p], a Thighearna
Dhé, mo dhòigh o m'òige.
6 Leat-sa chumadh mise suas[q] o'n
bhroinn : á innibh mo mhàthar bhuin
thu mi : ortsa *bithidh* mo mholadh an
còmhnuidh.
7 Mar aobhar iongantais[s] tha mi aig
mòran ; ach *is* tusa mo thearmunn làidir.
8 Lìonar mo bheul *le* d' mholadh, *le* d'
urram-sa gach là.
9 Na tilg uait mi 'an àm sean aoise ;
'n uair a dh'fhàilnicheas mo neart, na
tréig mi.
10 Oir labhair mo naimhdean a'm' agh-
aidh ; agus ghabh iadsan a tha 'feitheamh
nam fàth air m'anam, comhairle le
'chéile[x],
11 Ag ràdh, Thréig Dia e[y]: leanaibh e
gu teann, agus glacaibh e ; oir cha-*n 'eil*
neach ann a shaoras *e*.

[a] Salm 22. 11, 19
[b] Eoin 14. 23
Tais. 21. 27
[1] *cliuthaichidh mi thu na's mò agus na's mò.*
[c] Salm xxxviii.
[d] Salm 139. 17
[e] Salm 40. 13-17
[f] Isa. 45. 24, 25
[g] Phil. 3. 9
[h] Tuir. 3. 25
[i] Salm 97. 12
Isa. 61. 10
[j] Isa. 46. 4
[k] Isa. 55. 9
[l] Salm 40. 17
[m] Hos. 6. 1, 2
[n] Salm 31. 1-3
[o] Gnà. 18. 10
[p] Ier. 17. 7, 17
[q] Salm 22. 9, 10
Isa. 46. 3, 4
[2] no, *le Solamh.*
[r] 1 Ri. 1. 36, 37
[s] Sech. 3. 8
[t] Isa. 11. 2-5
32. 1, 17
[u] Salm 85. 11
[v] Isa. 11. 4
[w] Isa. 51. 12, 13
[x] 2 Sam. 17. 1, &c.
Mat. 27. 1
[y] Mat. 27. 42, 43
[z] 2 Sam. 23. 4
Hos. 6. 3

12 A Dhé, na bi-sa fada uam[a]; O mo
Dhia, greas gu m' chabhair.
13 Bitheadh nàire, bitheadh claoidh,
air eascairdibh m'anama : còmhdaichear
le masladh agus le mi-chliù iadsan a tha 'g
iarraidh m'uilc.
14 Ach sìor-earbaidh mise, agus cuiridh
mi ri d' chliù uile[1].
15 Aithrisidh mo bheul d'fhìreantachd,
air feadh an là do shlàinte; ged nach
aithne dhomh an àireamh[d].
16 Théid mi air m'aghaidh ann an
neart an Tighearna Dhé[f]: ni mi sgeul
air d'fhìreantachd[g], d'fhìreantachd féin a
mhàin.
17 O Dhé, theagaisg thu mi o m'òige ;
agus gu ruige so chuir mi d'oibre iongant-
ach an céill.
18 Agus a nis, an uair a tha mi sean
agus liath, a Dhé, na tréig mi ; gus an
cuir mi an céill do neart do'*n* àl so[j], do
gach *àl* ri teachd do chumhachd.
19 Agus *tha* d'fhìreantachd-sa, a Dhé,
ro àrd[k], O thusa a rinn nithe mòra ; a
Dhé, cò *is* cosmhuil riut ?
20 A nochd dhomh teanntachdan mòra
agus cruaidh, a bheothaicheas mi a rìs[m],
agus o dhoimhneachdaibh na talmhainn
a bheir a nìos mi a rìs.
21 Meudaichidh tu mo mhòrachd, agus
air gach taobh bheir thu sòlas dhomh.
22 Uime sin molaidh mise thu air an
t-saltair, *seadh* d'fhìrinn-sa, mo Dhia ;
seinnidh mi dhuit air a' chlàrsaich, O
Aoin naoimh Israeil.
23 Ni mo bhilean mòr-ghairdeachas an
uair a sheinneas mi dhuit, agus m'anam
a shaor thu.
24 Labhraidh mar an ceudna mo
theangadh air d'fhìreantachd air feadh
an là ; oir chuireadh amhluadh, oir chuir-
eadh nàire orra-san a tha 'g iarraidh
m'aimhleis.

## SALM LXXII.

1 *Rinn Daibhidh urnuigh air son Sholaimh,* 4 *agus nochd e ceartas, sonas, agus glòir a rìoghachd.* 18 *Bheannaich e Dia.*

Air son Sholaimh[2].

A DHE, thoir do bhreitheanais do'n
rìgh[r], agus d'fhìreantachd do mhac
an rìgh.
2 Bheir esan breth air do shluagh le
fireantachd[t], agus air do bhochdan le
ceartas.
3 Bheir na beannta[u] sìth do'n t-sluagh,
agus na tulaichean.
4 Le ceartas bheir e breth air bochdaibh
an t-sluaigh[v]; saoraidh e clann nan ainnis,
ach mìn-bhrisidh e fear an fhòirneirt[w].
5 Bithidh d'eagal orra am feadh a
mhaireas a' ghrian agus a' ghealach, o
linn gu linn.
6 Thig e nuas mar uisge[z] air an *fhaiche*
bhuainte, mar fhrasaibh a dh'uisgicheas
an talamh.

7 'N a làithibh-san soirbhichidh leis an
fhìrean, agus bithidh pailteas sìth ann,
gus nach *bi* a' ghealach ann na's mò[a].
8 Agus bithidh uachdaranachd aige o
fhairge gu fairge[c], agus o'n amhainn gu
ruig criochaibh na talmhainn.
9 'N a fhianuis sleuchdaidh sìos luchd-
còmhnuidh an fhàsaich ; agus imlichidh
a naimhdean an ùir[e].
10 Bheir rìghrean Tharsis[f] agus nan
eilean tiodhlacan uatha ; bheir rìghrean
Sheba agus Shaba[1] tabhartais dha.
11 Agus sleuchdaidh na h-uile rìghrean
sìos dha[g]; ni na cinnich uile seirbhis
dha.
12 Oir saoraidh e an t-ainnis an uair
a dh'éigheas e[j]; agus an truaghan, aig
nach 'eil fear-cuideachaidh.
13 Caomhnaidh e am bochd agus am
feumach ; agus tèarnaidh e anama nam
feumach.
14 O fhoill agus o fhòirneart saoraidh
e an anam ; agus bithidh am fuil luach-
mhor 'n a shùilibh[m].
15 Agus bithidh e beò[n], agus bheirear
dha a dh'òr Sheba[o]: agus nithear urnuigh
air a shon a ghnàth ; gach là beannaich-
ear e[p].
16 Bithidh dorlach sìl 's an talamh air
mullach nam beann ; crathaidh mar Le-
banon a thoradh ; agus thig muinntir a'
bhaile fo bhlàth[r], mar luibh na talmh-
ainn.
17 Bithidh 'ainm-san buan gu sìorr-
uidh[s]; comh-mhairionn ris a' ghréin
bithidh 'ainmsan ; agus annsan beann-
aichear na slòigh uile[u], agus beannaichidh
iadsan e.
18 Beannaichte gu *robh* an Tighearna
Dia, Dia Israeil, an ti a mhàin a ni nithe
iongantach[w]!
19 Agus beannaichte gu *robh* 'ainm
glòrmhor-san[y] gu sìorruidh ; agus lìonar
an talamh uile le 'ghlòir[z]! Amen agus
Amen !
20 Chrìochnaicheadh urnuighean
Dhaibhidh mhic Iese.

## SALM LXXIII.

1 *Is beag nach d'fhàilnich creidimh an t-salmad-air, 'n uair a chunnaic e soirbheachadh nan aingidh ;* 15 *ach thuig e mu dheireadh gu-n sgriosar iad gu tur.* 23 *Chuir e a dhòigh ann an Dia.*

Salm le Asaph[3].

GU deimhin *tha* Dia maith do Israel,
dhoibhsan a tha glan 'n an cridhe.
2 Ach air mo shonsa, is beag nach
d'aom mo chosan ; cha mhòr nach do
shleamhnuich mo cheuman uam.
3 Oir ghabh mi tnù[4] ri amadain[f], ri
faicinn soirbheachaidh dhaoine aingidh ;
4 Oir cha-*n* '*eil* cuibhrichean 'n am bàs ;
ach *tha* an neart làidir.
5 Ann an docair mar dhaoinibh *eile*
cha-*n* '*eil* iad[j]; agus mar dhaoinibh *eile*
cha-n 'eil iad air an sàrnchadh :

[a] Isa. 2. 4
[b] Salm 109. 18
[c] 1 Ri. 4. 20-24
Salm 89. 25, 36
Sech. 9. 10
[d] Iud. 16
[e] Mic. 7. 17
[f] 2 Each. 9. 21
Mat. 2. 11
[1] *Seba.*
[g] Isa. 49. 7, 23
[h] Ese. 23. 34
[i] Iob 23. 13
Salm 94. 7
[j] Isa. 41. 17
Eabh. 7. 25
[k] Salm 17. 14
37. 35
[l] Iob 9. 27-31
35. 3
Mal. 3. 14
[m] Salm 116. 15
Tais. 6. 9-11
[n] Tais. 1. 18
[o] 2 Each. 9. 1
Mat. 2. 11
[p] Iud. 25
[q] 1 Sam. 2. 24
Mal. 2. 8
[r] Hos. 14. 5-7
[s] Salm 89. 36
[t] Salm 37. 38
[u] Eph. 1. 3
[v] Salm 35. 6
[w] Ecs. 15. 11
[x] Isa. 29. 7, 8
[2] *'n uair a dhùisgeas tu.*
[y] Tais. 5. 13
[z] Air. 14. 21
Hab. 2. 14
[a] Salm 92. 6
Gnà. 30. 2
[b] Salm 16. 8
[c] Salm 48. 14
[3] no, *air son.*
[d] Hab. 3. 17, 18
Phil. 3. 8
[e] Tuir. 3. 24
[4] *farmad.*
[f] Salm 37. 1
Seum. 4. 5
[g] Salm 119. 155
[h] Ecs. 34. 15
Air. 15. 39
Seum. 4. 4
[i] Tuir. 3. 25, 26
Seum. 4. 8
[j] Iob 21. 7-9
[k] Salm 71. 17
118. 17

6 Uime sin mar shlabhraidh chuairtich
àrdan iad ; mar thrusgan, chòmhdaich
fòirneart iad[b].
7 Sheas an sùil a mach le saill ; fhuair
iad thar miann an cridhe.
8 Tha iad truaillidh, agus labhraidh iad
gu h-aingidh air fòirneart ; gu h-àrd
labhraidh iad[d].
9 Chuir iad am beul an aghaidh nan
nèamh ; agus ghluais an teangadh air
feadh na talmhainn.
10 Air an aobhar sin pillidh a shluagh
an so ; agus fàisgear uisgeacha *cupain*
làin a mach dhoibh[h].
11 Agus their iad, Cionnus is aithne do
Dhia[i]? agus am bheil eòlas aig an Ti a's
àirde ?
12 Feuch, *is* iad sin na daoine aingidh,
a tha 'soirbheachadh 's an t-saoghal ; tha
iad a' carnadh suas beartais[k].
13 Da rìreadh ghlan mise mo chridhe[l]
gu dìomhain, agus nigh mi mo làmhan
'an neo-chiontas :
14 Oir bhuaileadh mi air feadh an
là, agus smachdaicheadh mi gach mad-
uinn.
15 Nan abrainn, Labhraidh mi mar so,
feuch, *air* ginealach do chloinne dhean-
ainn eucoir[q].
16 'N uair a smuainich mi air so a
thuigsinn, *bu* chruaidh an gnothuch e ann
am shùilibh.
17 Gus an deachaidh mi steach do
naomh-ionad Dhé : an sin thuig mi an
crìoch-san[t].
18 Gu deimhin ann an àitibh sleamhna
chuir thu iad[v]: thilg thu sìos iad gu sgrios.
19 Cionnus a thugadh iad gu sgrios,
mar ann an tiota ! a chuireadh as doibh
gu tur le uamhasaibh !
20 Mar aisling an uair a dhùisgeas
neach[x], a Thighearn', anns a' bhaile[2] ni
thu tarcuis air an dealbh.
21 Ach bha mo chridhe goirt, agus bha
goimh ann am àirnibh.
22 Agus *bha* mi baoth, agus aineolach[a];
mar ainmhidh bha mi a'd' làthair.
23 Gidheadh, *tha* mi a ghnàth maille
riut[b]; chum thu suas *mi* air mo dheas
làimh.
24 Le d' chomhairle stiùraidh tu mi[c],
agus fa dheoidh gabhaidh tu mi *chum*
glòire.
25 Cò *th*'agam anns na nèamhan *ach*
*thusa*? Agus 'an coimhmeas riut cha-*n*
'*eil* neach air thalamh air am bheil mo
dhéigh[d].
26 Tha m'fheòil agus mo chridhe air
fàilneachadh : *is* e Dia neart mo chridhe
agus mo chuibhrionn gu sìorruidh[e].
27 Oir feuch, sgriosar iadsan a théid
fada uait[g]: ghearr thu as gach neach a
chaidh le strìopachas uait[h].
28 Ach is maith dhomh-sa teachd dlùth
do Dhia[i]: anns an Tighearna Dia chuir
mi mo dhòigh, chum gu foillsichinn d'oibre
uile[k].

## SALM LXXIV.

1 *Tha'n salmadair a' caoidh gu-n do thilg Dia uaith a shluagh féin;* 10 *agus 'g a bhrosnachadh gu cabhair a dheanamh orra,* 18 *do bhrìgh gu-n d' thug an naimhdean beum doibh.*

Maschil le Asaph.

C'AR son, a Dhé, a thilg thu uait *sinn*[b] gu bràth? a lasas d'fhearg ri caoraich d'ionaltraidh?

2 Cuimhnich do choimhthional, *a* cheannaich thu o chian[c], *a* shaor thu; slat[1] d'oighreachd, beinn Shioin so anns an do ghabh thu còmhnuidh.

3 Tog do chosa chum nam fàsach sìorruidh, *chum* nan uile olc a rinn an nàmhaid ann *ad* ionad naomh.

4 Bheuc do naimhdean[e] am measg do choimhthionail; chuir iad suas am brataichean mar chomharaidhean.

5 Bha *neach* ainmeil mar a thogadh e a thuagh gu h-àrd air coille thiugh.

6 A nis mar an ceudna bhris iad sìos 'obair ghearrta le 'chéile le tuaghan agus le ùird.

7 Chuir iad ri theine d'ionad naomh gu ruig an làr; thruaill iad pàilliun d'ainme-sa.

8 Thubhairt iad 'n an cridhe, Sgriosamaid iad le 'chéile: loisg iad uile ionada-cruinneachaidh Dhé 's an tìr.

9 Ar comharaidhean cha-n fhaic sinn; cha-*n 'eil* fàidh ann na's mò[h], agus cha-*n 'eil* neach 'n ar measg aig am bheil fhios cia fad.

10 Cia fad, a Dhé, a bheir an t-eascaraid beum? an dean an nàmhaid tarcuis air d'ainm gu bràth?

11 C'ar son a philleas tu do làmh, do dheas làmh féin air a h-ais? buin a mach o d' bhroilleach *i*.

12 Oir *is* e Dia mo Righ o chian[k], ag oibreachadh slàinte 'am meadhon na talmhainn.

13 Sgaoil[4] thusa an fhairge le d' neart[m]: bhris thu cinn nan dràgon air na h-uisgeachaibh[n].

14 Phronn thu cinn Lebhiatain; thug thu e mar bhiadh do'n t-sluagh anns an fhàsach[o].

15 Sgoilt thu an tobar agus an sruth[p], thiormaich thu aimhniche mòra[q].

16 *Is* leat-sa an là, mar an ceudna *is* leat-sa an oidhche: is tu 'dheasaich solus agus grian.

17 Shuidhich thu uile chrìocha na talmhainn; rinn thu an samhradh agus an geamhradh.

18 Cuimhnich so: thug an t-eascaraid beum, a Thighearn', agus rinn sluagh amaideach tarcuis air d'ainm[u].

19 Na toir suas do'n fhiadh-bheathach anam do cholumain[v]: anaman do dhaoine truagh na dì-chuimhnich gu bràth.

20 Thoir an aire do'n choimhcheangal[y]; oir tha àitean dorcha na tìre làn a dh' ionadaibh-còmhnuidh an fhòirneirt.

21 Na pillear air ais le nàire an ti a shàruichear: moladh am bochd agus am feumach d'ainm.

22 Eirich, a Dhé, tagair do chùis féin[a]: cuimhnich mar a tha 'n t-amadan a' toirt toibheim dhuit gach là.

23 Na dì-chuimhnich guth do naimhdean, toirm na muinntir a dh'éirich a'd' aghaidh, a tha 'dol suas an còmhnuidh.

## SALM LXXV.

1 *Mhol an salmadair Dia,* 2 *agus gheall e gu-n tugadh e breth le ceartas.* 4 *Chronaich e na h-uaibhrich.*

Do'n àrd fhear-ciuil[2], Al-taschit[d]. Salm *no* laoidh le Asaph.

BHEIR sinn moladh dhuit, a Dhé, bheir sinn moladh; oir gu *bheil* d'ainm am fagus cuiridh d'oibre iongantach an céill.

2 'N uair a ghlacas mi an t-àm suidhichte[3], bheir mi breth le ceartas[f].

3 Sgaoileadh an tìr agus a luchd-àiteachaidh gu léir: cumaidh mise suas a puist. Selah.

4 Thubhairt mi ris na h-amadain, Na bithibh amaideach; agus ris na h-aingidh, Na togaibh suas '*ur* n-adharc[g].

5 Na togaibh suas 'ur n-adharc gu h-àrd; *na* labhraibh le muineal cruaidh.

6 Oir cha-n ann o'n ear, no o'n iar, no o dheas *a thig* àrdachadh.

7 Ach *is* e Dia am Breitheamh: leagaidh e sìos am fear so[i], agus àrdaichidh e am fear sin.

8 Oir *tha* cupan ann an làimh an Tighearn'[j], agus tha am fìon dearg: làn coimeisg *tha e*, agus dòirtidh e cuid as: ach a dheasgainean fàisgidh agus òlaidh uile dhaoine aingidh na talmhainn.

9 Ach ni mise gairdeachas gu bràth; seinnidh mi moladh do Dhia Iacoib.

10 Agus sgathaidh mi sìos uile adharca nan aingidh[l]: àrdaichear adharcan an fhìrein.

## SALM LXXVI.

1 *Tha Dia glòrmhor ann an Sion,* 7 *agus 'n a chùis eagail do gach neach.* 11 *Is còir bòidean ìocadh dha.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Neginot. Salm *no* laoidh le Asaph.

AITHNICHEAR Dia ann an Iudah[r]; ann an Israel *tha* 'ainm mòr:

2 Agus ann an Salem tha a phàilliun[s], agus 'ionad-còmhnuidh ann an Sion.

3 An sin bhris e saighdean a' bhogha[t], an sgiath, agus an claidheamh, agus an cath. Selah.

4 *Is* urramach thusa, *is* glòrmhor *thu* os ceann bheann na creiche.

5 Chreachadh iadsan a bha misneachail ann an cridhe[w]; choidil iad an codal[x], agus cha d'fhuair na daoine treuna gu léir an làmhan.

6 Le d'achmhasan, a Dhé Iacoib, chuireadh araon am marcach agus an t-each 'n an suain[z].

---

a Salm 9. 10, 12. 5
b Salm 44. 9, 23; 60. 1; Ier. 31. 37; 33. 24
c Ecs. 15. 16
1 *treubh.*
2 *na mill; no, na sgrios; am fonn, theagamh.*
d Salm lvii.
e Tuir. 2. 7, &c.
3 *a gheibh mi an coimhthional.*
f 2 Sam. 23. 3, 4
g Sech. 1. 21
h 1 Sam. 3. 1; Am. 8. 11
i 1 Sam. 2. 7, 8
j Tais. 14. 9, 10
k Salm 44. 4
l Salm 101. 8
4 *roinn.*
m Ecs. 14. 21
n Isa. 51. 9, 10; Ese. 29. 3
o Air. 14. 9
p Ecs. 17. 5, 6; Air. 20. 11
q Ios. 3. 13, &c.
r Isa. 48. 1, &c.; Deut. 4. 7, 8
s Salm 132. 13
t Isa. 37. 35, 36
u Salm 94. 7, 8
v Dàn 2. 14
w Isa. 46. 12
x Isa. 51. 39
y Gen. 17. 7, 8; Lebh. 26. 45; 2 Sam. 23. 5; Salm 106. 45; Ier. 33. 20, 21; Eabh. 8. 10
z Sech. 12. 4

7 *Is* cùis eagail thusa[a], *eadhon* thusa ;
agus cò sheasas a'd' làthair an uair a
bhitheas fearg ort[b]?
8 Thug thusa air breitheanas gu-n
cualadh o nèamh[d] e : bha eagal air an
talamh, agus bha e 'n a thàmh ;
9 An uair a dh'éirich Dia chum breith-
eanais, a shaoradh uile dhaoine ciùine na
talmhainn. Selah.
10 Gu cinnteach bheir fearg duine mol-
adh dhuit[e]: fuigheall na feirge coisgidh tu[f].
11 Bòidichibh, agus ìocaibh do an Tigh-
earna 'ur Dia ; thugadh iadsan uile a tha
m'a thimchioll tiodhlacan dha-san a's
aobhar eagail ann.
12 Sgathaidh e sìos spiorad uachdar-
ana[h]: *is* cùis eagail e do rìghribh na tal-
mhainn.

## SALM LXXVII.

1 *Rinn an salmadair urnuigh ri Dia 'n a theinn, agus fhuair e éisdeachd.* 10 *Bheachd-smuainich e air oibribh tròcaireach an Tighearn' agus ghlac e misneach.*

Do'n àrd fhear-ciuil, do Iedutun[j]. Salm le Asaph.

LE m' ghuth dh'éigh mi ri Dia, le m'
ghuth *dh'éigh mi* ri Dia, agus dh'éisd
e rium.
2 Ann an là mo theinn dh'iarr mi an
Tighearna ; shìneadh mo làmh a mach[1]
's an oidhche gun sgur ; dhiùlt m'anam
sòlas a ghabhail.
3 Chuimhnich mi air Dia, agus bha
mi fo bhuaireas ; rinn mi gearan, agus
chlaoidheadh mo spiorad[o]. Selah.
4 Chum thu mo shùilean 'n am fair-
eachadh ; tha mi iarganach, agus cha-n
urrainn mi labhairt.
5 Smuainich mi air na làithibh o shean[p],
air bliadhnaibh na h-aimsir chéin.
6 Chuimhnich mi mo cheòl 's an oidh-
che[r]; rinn mi cainnt ri m' chridhe féin[s],
agus rannsaich mo spiorad gu geur[u]:
7 An tilg an Tighearn' uaith gu bràth[v]?
agus nach nochd e a dheadh-ghean na's
mò ?
8 An do sguir a chaoimhneas am feasd ?
an d'fhàilnich 'fhocal o linn gu linn ?
9 An do dhearmaid Dia a bhi gràsmhor[w]?
an do dhruid e 'n a chorruich a chaomh-
thròcairean ? Selah.
10 An sin thubhairt mise, *Is* e so
m'anmhuinneachd[z]: *is* e caochladh deas
làimhe an Ti a's àirde a th'ann.
11 Cuimhnichidh mi oibre[a] an Tigh-
earna ; gu deimhin cuimhnichidh mi
d'iongantais o'n aimsir chéin.
12 Agus beachd-smuainichidh mi air
d'oibribh gu léir, agus air do ghniomh-
araibh labhraidh mi.
13 *Tha* do shlighe, a Dhé 's an ionad[2]
naomh[e]: cò *tha* 'n a Dhia mòr mar *ar*
Dia-*ne*[g]?
14 *Is* tusa an Dia a tha 'deanamh nithe
iongantach : thaisbein thu am measg nan
sluagh do neart.

[a] Ier. 10. 7
[b] Nah. 1. 6
[c] Hab. 3. 8, &c.
[d] Ecs. 19. 10, &c.
[e] Dan. 3. 19, 28
[f] Salm 65. 7
[g] 2 Sam. 22. 14
[h] Salm 2. 5, 10
[i] Isa. 63. 11
[j] Salm lxii.
[k] Salm lxxiv.
[l] Isa. 51. 4
[m] Mat. 13. 13, 35
1 *shruth mo leòn.*
[n] Ecs. 13. 18, 14
[o] Salm 143. 4, 5
Tuir. 3. 17, &c.
[p] Deut. 32. 7
Isa. 63. 11
[q] Deut. 6. 7
11. 19
[r] Salm 42. 8
[s] Salm 4. 4
[t] Salm 102. 18
[u] Tuir. 3. 40
[v] Salm 74. 1
Tuir. 3. 31, 32
[w] Isa. 49. 15
[x] Ese. 20. 18
[y] Salm 103. 14
[z] Salm 31. 22
[a] Salm 111. 4
[b] Deut. 1. 41-44
[c] 2 Ri. 17. 15
[d] Salm 106. 13
2 no, *ann an naomhachd.*
[e] Salm 68. 24
[f] Ecs. vii.-xii.
[g] Ecs. 15. 11, &c.
[h] Isa. 19. 11, 13
[i] Ecs. 14. 21
[j] Ecs. 15. 8

15 Shaor thu le d' ghairdean do shluagh,
mic Iacoib agus Ioseiph. Selah.
16 Chunnaic na h-uisgeachan thu[c], a
Dhé ! chunnaic na h-uisgeachan thu ; bha
eagal orra, seadh, ghluaiseadh na doimh-
neachda.
17 Dhòirt na neoil a nuas uisge ; thug
na speura fuaim ; mar an ceudna chaidh
do shaighdean a mach.
18 *Bha* guth do thairneanaich 's an
speur[g]; shoillsich do dhealanaich an
saoghal ; ghluaiseadh agus chriothnaich
an talamh.
19 'S an fhairge *bha* do shlighe, agus
do cheuman anns na h-uisgeachaibh mòra ;
agus cha d'aithnicheadh luirg do chos.
20 Threòraich thu mar threud do
shluagh[i], le làimh Mhaois agus Aaroin.

## SALM LXXVIII.

1 *Chomhairlich an salmadair do'n t-sluagh reachdan agus glòir an Tighearn' a nochdadh d'an cloinn.* 21 *Eachdraidh feirge Dhé an aghaidh chloinn Israeil.*

Maschil le Asaph[k].

EISDIBH[l], O mo shluagh, ri m' reachd;
aomaibh 'ur cluas chum bhriathar
mo bheoil.
2 Fosgailidh mi mo bheul ann an
cosamhlachd[m]: cuiridh mi sean-fhocail
dhorcha an céill,
3 A chuala sinn, agus a b'aithne dhuinn,
agus a dh'innis ar n-aithriche dhuinn ;
4 Cha cheil sinn air an cloinn *iad*[n], a'
foillseachadh cliù an Tighearna do'n àl
a tha ri teachd, agus a neart, agus 'oibre
iongantach a rinn e :
5 Oir chuir e suas teisteas ann an
Iacob, agus shuidhich e lagh ann an
Israel[q], a dh'àithn e d'ar n-aithrichibh
gu-n deanadh iad aithnichte d'an cloinn ;
6 Chum gu-m bitheadh fios aig an àl
ri teachd *orra*[t], gu-n éireadh a' chlann *a*
bheirteadh, agus gu-n cuireadh iad an
céill *iad* d'an cloinn féin,
7 Agus gu-n cuireadh iad an dòchas
ann an Dia, agus nach dì-chuimhnicheadh
iad oibre Dhé, ach gu-n gleidheadh iad
'àitheantan,
8 Agus nach bitheadh iad mar an aith-
riche[x], 'n an ginealach reasgach agus
ceannairceach[y], ginealach nach do shuidh-
ich an cridhe gu ceart, agus nach robh an
spiorad tairis do Dhia.
9 Ged bha clann Ephraim fo'n armaibh,
agus ged thilg iad le bogha, phill iad air
an ais ann an là catha[b].
10 Cha do ghléidh iad coimhcheangal
Dhé[c], agus dhiùlt iad imeachd 'n a reachd.
11 Agus dhì-chuimhnich iad 'oibre[d],
agus 'iongantais a nochd e dhoibh.
12 An làthair an aithriche rinn e nithe
iongantach[f], ann an tìr na h-Eiphit, ann
am machair Shoain[h].
13 Sgoilt e an fhairge[i], agus thug e
iadsan thairis ; agus thug e air na h-uis-
geachaibh seasamh mar thòrr[j].

14 Agus stiùr e iad le neul 's an là[a],
agus air feadh na h-oidhche le solus teine.
15 Sgoilt e na creagan 's an fhàsach[b],
agus thug e deoch dhoibh, mar á doimh-
neachdaibh mòra.
16 Agus thug e sruthan a mach as a'
charraig[d], agus thug e air uisgeachaibh
ruith sìos mar aimhnichibh.
17 Gidheadh pheacaich iad fathast na's
mò 'n a aghaidh, a' brosnachadh an Ti a's
àirde 's an fhàsach[h].
18 Agus bhuair iad Dia 'n an cridhe, ag
iarraidh bìdh d'am miann[i].
19 Seadh, labhair iad an aghaidh Dhé :
thubhairt iad, An urrainn Dia bòrd a
dheasachadh 's an fhàsach ?
20 Feuch, bhuail e a' chreag, agus
bhrùchd uisgeachan a mach, agus dh'éirich
na tuiltean : an urrainn e mar an ceudna
aran a thabhairt ? An deasaich e feòil d'a
shluagh ?
21 Uime sin chual' an Tighearn', agus
bha corruich air[l]; agus las teine an agh-
aidh Iacoib, agus mar an ceudna dh'éirich
fearg an aghaidh Israeil :
22 A chionn nach do chreid iad ann an
Dia, agus nach d'earb iad as a shlàinte ;
23 Ged dh'àithn e do na neulaibh o'n
àirde, agus ged dh'fhosgail e dorsa nan
nèamh[p];
24 Agus ged a fhras e nuas mana orra
r'a itheadh, agus ged thug e dhoibh coirce
nan nèamh.
25 Dh'ith daoine biadh nan aingeal[3]:
thug e dhoibh an sàth de lòn.
26 Thug e air gaoith an ear imeachd
's na nèamhan, agus le a neart thug e stigh
a' ghaoth á deas.
27 Agus fhras e nuas feòil orra[s] mar
dhuslach, agus eunlaith iteagach[4] mar
ghaineamh na fairge.
28 Agus thug e orra tuiteam 'am meadh-
on an caimp, mu thimchioll an àitean-
còmhnuidh.
29 Agus dh'ith iad, agus làn-shàsuich-
eadh iad ; oir thug e dhoibh am miann
féin[u].
30 Cha robh iad air an sgarachduinn o
am miann : fathast *bha* am biadh 'n am
beul ;
31 An sin thàinig fearg Dhé orra, agus
mharbh e iadsan a bu shultmhoire dhiubh,
agus leag e sìos daoine taghta[5] Israeil.
32 An déigh so gu léir pheacaich iad
fathast agus cha do chreid iad air son
'oibre iongantach-san.
33 Uime sin chaith e an làithean ann
an dìomhanas, agus am bliadhnachan
ann an uamhas.
34 'N uair a mharbh e iad, an sin
dh'iarr iad e[x], agus phill iad, agus bha
iad gu moch ag iarraidh Dhé ;
35 Agus chuimhnich iad gu-m *b'e* Dia
an carraig[y], agus an Dia a's àirde am
fear-saoraidh.
36 Ach rinn iad miodal ris le'm beul[z],
agus rinn iad breug dha le'n teangaidh :

[a] Ecs. 13. 21
[b] Ecs. 17. 6 Air. 20. 11 1 Cor. 10. 3, 4
[c] Air. 14. 18, 20
[d] Salm 105. 41
[e] Isa. 48. 9
[f] Salm 103. 14
[g] Seum. 4. 14
[h] Deut. 9. 22 Eabh. 3. 16-19
[i] Ecs. 16. 2, &c.
[j] Salm 95. 8-10
[1] *dìthreabh.*
[k] rann. 19, 20
[2] *àmhghar.*
[l] Air. 11. 1, &c.
[m] rann 12
[n] Ecs. 7. 20
[o] Ecs. 8. 6, 24
[p] Mal. 3. 10
[q] Ecs. 10. 13
[r] Ecs. 9. 23-25
[3] *aran nan cumhachdach.*
[s] Air. 11. 18
[4] *sgiathach.*
[t] Ecs. 12. 29
[u] Salm 106. 15
[v] Ecs. xiv., xv.
[5] no, *òg-ridh, Isa. 40. 30, 31.*
[w] Ios. 19. 51
[x] Isa. 26. 16 Hos. 5. 15
[y] Deut. 32. 4, 15
[z] Deut. 5. 28, 29

37 Oir cha robh an cridhe ceart maille
ris, agus cha robh iad dìleas 'n a choimh-
cheangal.
38 Gidheadh gu h-iochdmhor mhaith
esan *an* lochd[c], agus cha do sgrios e *iad*;
seadh, iomadh uair thionndaidh e 'fhearg
uaith, agus cha do dhùisg e a chorruich
uile[e]:
39 Oir chuimhnich e nach *robh* annta
ach feòil[f]; osag gaoithe a shiubhlas[g], agus
nach pill a rìs.
40 Cia tric a bhrosnuich iad e anns an
fhàsach[j], a chuir iad campar air anns an
ionad uaigneach[1]!
41 Seadh, phill iad air an ais, agus
bhuair iad Dia, agus chuir iad tomhas
air Aon naomh Israeil[k].
42 Cha do chuimhnich iad a làmh
*no*'n là air an do shaor e iad o'n nàmh-
aid[2]:
43 Mar a nochd e a chomharaidhean
anns an Eiphit, agus 'oibre iongantach
ann am machair Shoain[m];
44 Agus a thionndaidh e an uisgeachan
gu fuil[n], agus an sruthan, air chor as
nach feudtadh òl diubh ;
45 A chuir e 'n am measg iomadh gnè
chuileag[o], a dh'ith suas iad, agus losgainn
a sgrios iad ;
46 A thug e an toradh do'n bhurrus[q],
agus an saothair do'n locust ;
47 A mhill e an croinn-fhìona le cloich-
mheallain[r], agus an croinn-fhìge le reodh-
adh ;
48 Agus a thug e thairis am feudail
do'n chloich-mheallain, agus an treudan
do'n tein-athair ;
49 A thilg e orra teas 'fheirge, boile,
agus corruich, agus teinn, le aingil olc a
chur '*n am measg* ;
50 A rinn e slighe d'a fheirg, nach do
chaomhain e an anam o'n bhàs, ach a
thug e thairis am beatha do'n phlàigh ;
51 Agus a bhuail e gach ceud-ghin 's an
Eiphit[t], toiseach an neirt ann am pàilliun-
aibh Ham :
52 Ach a thug e mach mar chaoraich a
shluagh féin, agus a threòraich e iad mar
threud anns an fhàsach ;
53 Agus a stiùr e iad gu tèaruinte[v],
air chor as nach robh eagal orra, ach a
chòmhdaich an fhairge an naimhdean ;
54 Agus a thug e iad gu crìch 'ionaid
naoimh-san, do'n t-sliabh so *a* choisinn a
dheas làmh ;
55 Agus a thilg e mach na cinnich rom-
pa, agus a roinn e oighreachd dhoibh[w]
le crannchur, agus a thug e air treubh-
an Israeil còmhnuidh a ghabhail 'n am
pàilliunaibh-san.
56 Gidheadh bhuair agus bhrosnuich
iad an Dia a's àirde, agus cha do ghléidh
iad a theisteis.
57 Ach phill iad, agus ghluais iad gu
fealltach, mar an aithrichean ; chaidh iad
a thaobh, mar bhogha fiar ;
58 Agus bhrosnuich iad e le'n ionad-

aibh àrda[a], agus le'n dealbhan gearrta
dhùisg iad e gu eud.
59 Chuala Dia, agus bha fearg air, agus
ghabh e gràin mhòr de Israel :
60 Agus thréig e pàilliun Shiloh, am
bùth *a* shuidhich e am measg dhaoine.
61 Agus thug e suas a neart gu braigh-
deanas, agus a ghlòir do làimh an nàmh-
aid.
62 Agus thug e thairis a shluagh do'n
chlaidheamh[e], agus ghabh e fearg r'a
oighreachd.
63 Loisg an teine an òigridh, agus cha
d'fhuair an òighean pòsadh[2].
64 Thuit an sagartan leis a' chlaidh-
eamh, agus cha d' rinn am bantraichean
bròn.
65 An sin mhosgail an Tighearna mar
neach a bha 'n a chodal[g], mar churaidh a
ni iolach an déigh dha fìon òl[i].
66 Agus bhuail e a nàimhdean 'n an
deireadh[j]; thug e masladh bithbhuan
dhoibh.
67 Agus dhiùlt e pàilliun Ioseiph, agus
cha do thagh e treubh Ephraim :
68 Ach thagh e treubh Iudah[l], sliabh
Shioin a ghràdhaich e[m].
69 Agus thog e 'ionad naomh féin mar
*lùchairt* àrd, mar an talamh a shuidh-
ich e gu bràth.
70 Agus thagh e Daibhidh 'òglach[n],
agus thug se e o chrò nan caorach.
71 O bhi 'an déigh nan caorach a bha
trom le àl, thug se e a bheathachadh
Iacoib a shluaigh, agus Israeil 'òigh-
reachd.
72 Agus bheathaich e iad a réir ionrac-
ais a chridhe[t]; agus le seòltachd a làmh
stiùr e iad.

## SALM LXXIX.

1 *Tha an salmadair ri caoidh air son sgrios Ierusaleim.* 9 *Ghuidh e gu-n cuidicheadh Dia le 'oighreachd air sgàth glòire 'ainme féin.*

Salm le Asaph.

A DHE, thàinig na cinnich a steach[w]
do d'oighreachd ; thruaill iad do
theampull naomh[y]; dh'fhàg iad Ierusa-
lem 'n a carnaibh[z].
2 Thug iad cuirp do sheirbhiseach mar
bhiadh do eunlaith nan speur, feòil do
naomh do fhiadh-bheathaichibh na tal-
mhainn.
3 Dhòirt iad am fuil mar uisge timchioll
Ierusaleim, agus cha *robh* neach gu an
adhlacadh[c].
4 Tha sinn 'n ar masladh[d] d'ar coimh-
earsnaich, 'n ar n-aobhar fanoid agus mag-
aidh dhoibhsan a tha mu'n cuairt oirnn.
5 Cia fhad, a Thighearn', a bhitheas
fearg ort? Gu bràth an las d'eud mar
theine[e]?
6 Doirt do chorruich air na cinnich[f]
aig nach 'eil eòlas ort, agus air na rìogh-
achdaibh nach gairm air d'ainm.
7 Oir chuir iad as do Iacob, agus rinn
iad 'àite-còmhnuidh 'n a fhàsach.

[a] Bre. 2. 12, 20
[1] *euceartan ar n-aithrichean.*
[b] Salm 130. 3 Isa. 64. 9
[c] Deut. 28. 43
[d] Ioel 2. 17
[e] 1 Sam. 4. 10, 11
[2] *cha do mholadh iad ann an òranaibh [pòsaidh.]*
[f] Salm 102. 20
[3] *clann a' bhàis.*
[g] Salm 7. 6
[h] Salm 74. 18
[i] Isa. 42. 13
[j] 1 Sam. 5. 6, 12
[k] Isa. 43. 21
[l] Gen. 49. 10
[m] Salm 87. 2
[n] 2 Sam. 7. 8
[o] Salm lx.
[4] *bhuachaille.*
[p] Gen. 49. 24
[q] Salm 23. 1 77. 20
[r] Ecs. 25. 20, 22 2 Sam. 6. 2
[s] Deut. 33. 2
[t] 1 Ri. 9. 4
[u] Air. 2. 18-24
[v] rann. 7, 19 Tuir. 5. 21
[w] Tuir. 1. 10
[x] Salm 42. 3 Isa. 30. 20
[y] Salm 74. 2-7
[z] 2 Ri. 25. 9, 10
[a] Salm 79. 4
[b] Isa. 5. 1-7 Ier. 2. 21
[c] Ier. 16. 4 34. 20
[d] Deut. 28. 37
[5] *seudair Dhé.*
[e] Seph. 1. 18
[f] Ier. 10. 25 Tais. 16. 1
[g] Nah. 2 2

8 Na cuimhnich thusa 'n ar n-aghaidh
ar n-euceartа[1] roimhe so[b]: gu luath gabh-
adh do thròcairean romhainn ; oir thug-
adh gu ro ìosal sinn[c].
9 Cuidich leinn, a Dhé ar slàinte, air
sgàth glòire d'ainme ; agus teasairg sinn,
agus glan ar peacaidh uainn air son
d'ainme féin.
10 C'ar son a theireadh na cinnich[d],
C'àit *am bheil* an Dia? Aithnichear am
measg nan cinneach fa chomhair ar sùl
dìoghaltas fola do sheirbhiseach, a dhòirt-
eadh !
11 Thigeadh osnaich a' phrìosanaich[f]
ann ad làthair, a réir meud do neirt;
saor thusa iadsan a dh'orduicheadh chum
bàis[3].
12 Agus dìol d'ar coimhearsnaich a
sheachd uiread 'n am broilleach[h], am
masladh leis an do mhaslaich iad thusa, a
Thighearna.
13 Agus molaidh sinne, do shluagh,
agus caoraich d'ionaltraidh, thusa gu
bràth : o linn gu linn cuiridh sinn an
céill do chliù[k].

## SALM LXXX.

1 *Dh'asluich an salmadair air Dia gu-n tugadh e air a ghnùis dealrachadh air a shluagh.* 8 *Thionndaidheadh tròcairean Dhé gu breitheanas.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Sosanim Edut[o]. Salm le Asaph.

O AODHAIR [4] Israeil[p], éisd, thusa
a stiùras [q] Ioseph mar threud ;
thusa a tha ann ad chòmhnuidh *eadar*
nan ceruban[r], dealraich a mach[s].
2 An làthair Ephraim[u], agus Bheniamin,
agus Mhanaseh, dùisg do chumhachd,
agus thig gu'r saoradh.
3 Pill sinn[v], a Dhé ; agus thoir air do
ghnùis dealrachadh, agus saorar sinn.
4 A Thighearna Dhé nan slògh, cia
fhad a bhitheas fearg ort ri urnuigh do
shluaigh ?
5 Thug thu dhoibh aran nan deur r'a
itheadh[x], agus thug thu dhoibh deoir r'an
òl ann am pailteas.
6 Rinn thu sinn 'n ar n-aobhar-strì[a]
d'ar coimhearsnaich ; agus ni ar n-eas-
cairdean gàire-fanoid umainn.
7 A Dhé nan slògh, pill sinn ; agus
thoir air do ghnùis dealrachadh, agus
saorar sinn.
8 Thug thu fìonain as an Eiphit[b]; thilg
thu mach na cinnich, agus shuidhich thu *i.*
9 Réitich thu *àite* fa 'comhair, agus
thug thu oirre freumhachadh gu daingean,
agus lìon i an tìr.
10 Chòmhdaicheadh beannta *le* a sgàile,
agus *le* a geugaibh seudair àrda[5].
11 Chuir i mach a meoir gu ruig a'
mhuir, agus a meanglain gu ruig an
amhainn.
12 C'ar son a bhris thu sìos a ballacha-
dìonaidh, air chor as gu bheil uile luchd-
gabhail na slighe 'g a spìonadh[g]?

13 Tha an torc as a' choille 'g a fàsach-
adh, agus tha fiadh-bheathach na mach-
arach 'g a h-itheadh suas.
14 A Dhé nan slògh, pill, guidheamaid
òrt; amhairc a nuas o nèamh[a], agus faic,
agus fiosraich an fhìonain so;
15 Agus am fìon-lios a shuidhich do
dheas-làmh, agus am meanglan[1] *a* neart-
aich thu dhuit féin[c].
16 Loisgeadh i le teine, ghearradh sìos
i: le achmhasan do ghnùise sgriosar iad[d].
17 Bitheadh do làmh air fear do
làimhe deise[e], air mac an duine *a* neart-
aich thu dhuit féin.
18 An sin cha phill sinn air ar n-ais
uait: beothaich sinn[g], agus gairmidh
sinn air d'ainm.
19 A Thighearna Dhé nan slògh, pill
sinn, thoir air do ghnùis dealrachadh,
agus saorar sinn.

## SALM LXXXI.

1 *Earail gu Dia a mholadh.* 8 *Chomhairlich Dia do Israel ùmhlachd a thoirt d'a thoil, agus gheall e an teasairginn o làimh an naimhdean.*

Do'n àrd fhear-ciuil air Gitit[j]. *Salm* le Asaph.

SEINNIBH gu h-ait do Dhia, ar neart;
togaibh iolach do Dhia Iacoib.
2 Glacaibh salm, agus thugaibh tiompan
leibh: a' chlàrsach bhinn maille ris an
t-saltair.
3 Anns a' ghealaich nuaidh séidibh an
trompaid, anns an àm shuidhichte, air là
ar féille.
4 Oir *bu* reachd so do Israel[n], riaghailt
le Dia Iacoib.
5 Mar fhianuis shuidhich se e ann an
Ioseph, an uair a thàinig e mach á tìr na
h-Eiphit, *far* an cual' e cainnt[o] nach do
thuig e.
6 O'n eallaich thug mi as a ghuala: o
na poitean shaoradh a làmhan[p].
7 Ann an teinn ghairm thu, agus shaor
mi thu; fhreagair mi thu ann an ionad
dìomhair an tairneanaich: dhearbh mi
thu[r] làimh ri uisgeachaibh Mheribah.
Selah.
8 Eisd, O mo shluagh, agus bheir mi
fianuis dhuit; O Israeil, ma dh'éisdeas tu
rium;
9 Cha bhi dia coigreach annad, agus
cha chrom thu sìos do dhia coimheach.
10 *Is* mise an Tighearna do Dhia[u], a
thug a nìos thu á tìr na h-Eiphit: fosg-
ail do bheul gu farsuinn[v], agus lìonaidh
mise e.
11 Gidheadh cha d'éisd mo shluagh ri
m' ghuth[y], agus cha do ghabh Israel rium.
12 Uime sin thug mi thairis iad[z] do
ana-miann an cridhe féin; dh'imich iad
'n an comhairle féin.
13 O! nach éisdeadh[3] mo shluagh rium[a]!
nach imicheadh Israel ann am shlighibh!
14 Gu luath leagainn sìos an eascaird-
ean, agus thionndaidhinn mo làmh an
aghaidh an naimhdean.
15 Bheireadh luchd-fuath an Tighearn'

[a] Isa. 63. 15
[b] Deut. 32. 13
[1] *am mac.*
[c] Isa. 11. 1, &c.
Sech. 3. 8
[d] Salm 76. 7
[e] Isa. 53. 5
[f] 2 Each. 19. 6, 7
[g] Eph. 2. 1, 5
[h] Ier. 22. 3
[i] Eoin 12. 35
[j] Salm viii.
[k] Salm 11. 3
75. 3
2 Tim. 2. 19
[2] *air an gluasad.*
[l] Eoin 10. 34, 35
[m] Tais. 11. 15
[n] Lebh. 23. 24, 26
[o] Salm 114. 1
[p] Ecs. 1. 14
[q] Isa. 37. 29
[r] Ecs. 17. 2-7
[s] Salm 31. 20
[t] Est. 3. 6, 9
[u] Ecs. 20. 2
[v] Eoin 15. 7
[w] Salm 2. 2
[x] 2 Each. 20. 10
[y] Deut. 32. 15, 16
[z] Gnio. 7. 42
[3] *nach d'éisd.*
[a] Isa. 48. 18
Deut. 32. 29
[b] Air. 31. 1-12
[c] Bre. 4. 15, 24

ùmhlachd dha: ach mhaireadh an aimsir-
san gu bràth.
16 Agus bheathaicheadh e iad le smior
a' chruithneachd: agus le mil o'n charr-
aig shàsuichinn thu[b].

## SALM LXXXII.

1 *Chronaich an salmadair na h-uachdarain do bhrìgh gu-n d' thug iad breth gu h-eucorach;* 3 *agus thug e earail doibh ceartas a chumail ris na bochdaibh.*

Salm le Asaph.

THA Dia 'n a sheasamh ann an coimh-
thional nan cumhachdach: am
measg nan diathan bheir e breth[f].
2 Cia fhad a bheir sibh breth gu
h-eucorach, agus a ghabhas sibh ri gnùis
dhaoine aingidh? Selah.
3 Deanaibh ceartas do'n bhochd agus
do'n dìlleachdan; cumaibh còir ris an
truaghan agus ris an fheumach[h].
4 Teasairgibh am bochd agus an t-ain-
nis; á làimh nan aingidh saoraibh *iad.*
5 Cha-n 'eil eòlas no tuigse aca; ann an
dorchadas gluaisidh iad[i]: tha uile bhun-
aitean na talmhainn[k] air chrith[2].
6 Thubhairt mi, *Is* diathan sibh[l], agus
*is* mic sibh uile do'n Ti a's àirde.
7 Ach gheibh sibh bàs mar dhaoine,
agus tuitidh sibh mar aon de na h-uachd-
arain.
8 Eirich, a Dhé, thoir breth air an
talamh; oir sealbhaichidh tu na h-uile
chinnich mar oighreachd[m].

## SALM LXXXIII.

1 *Tha an salmadair a' gearan gu-n d' rinn naimhdean Israeil ceannairc làidir 'n an aghaidh.* 9 *Dh'asluich e air Dia an sgrios gu h-obann.*

Laoidh *no* Salm le Asaph.

A DHE, na bi a'd' thosd; na bi sàmh-
ach, agus na bi a'd' thàmh, a Dhé:
2 Oir feuch, tha do naimhdean ri buair-
eas[q]; agus thog iadsan le'm fuathach thu,
suas an cinn.
3 An aghaidh do shluaigh gu cuilbh-
eartach dhealbh iad olc, agus ghabh
iad comhairle le 'chéile an aghaidh do
mhuinntir dhìomhair[s].
4 Thubhairt iad, Thigibh, agus gearr-
amaid as iad o *bhi* 'n an cinneach[t], chum
nach cuimhnichear ainm Israeil na's mò:
5 Oir le aon inntinn ghabh iad comh-
airle le 'chéile[w]; a'd' aghaidh-sa rinn iad
coimhcheangal.
6 Pàilliunan Edoim[x] agus na h-Ismael-
ich, Moab agus na Hagaraich,
7 Gebal, agus Amon, agus Amalec, na
Philistich maille ri luchd-àiteachaidh
Thioruis:
8 Mar an ceudna dhlùth-lean Asur riu:
bu chòmhnadh iad do chloinn Lot. Selah.
9 Dean orra mar *air* Midian[b], mar *air*
Sisera[c], mar *air* Iabin, aig sruth Chisoin;
10 A sgriosadh aig En-dor, a rinneadh
mar aolach do'n talamh.

11 Dean an àrd uaislean mar Oreb[a], agus mar Sheeb, agus an uachdarain gu léir mar Sheba[b], agus mar Shalmuna ;
12 A thubhairt, Glacamaid dhuinn féin mar oighreachd àiteacha - còmhnuidh Dhé.
13 O mo Dhia, dean iad mar roth ; mar asbhuain roimh 'n ghaoith[c].
14 Mar a loisgeas teine a' choille, agus mar a chuireas lasair na beannta ri theine ;
15 Mar sin dean thusa tòrachd orra le d' dhoininn, agus le d'ioma-ghaoith cuir uamhunn orra.
16 Lìon an eudan le masladh, chum gu-n iarr iad d'ainm, a Thighearna.
17 Bitheadh amhluadh agus buaireas orra gu bràth ; seadh, glacadh nàire iad, agus sgriosar iad :
18 Chum gu-m bi fhios aig *daoinibh* gur tusa mhàin d'an ainm Iehobhah[e], an Ti a's àirde os ceann na talmhainn uile.

## SALM LXXXIV.

1 *Bha an salmadair 'an geall air cùirtibh an Tighearn', 4 agus nochd e beannachadh an t-sluaigh a bha 'n an còmhnuidh annta.*

Do'n árd fhear-ciuil air Gitit[g]. Salm air son mhac Chorah.

CIA so-ghràdhach do phàilliunan, a Thighearna nan slògh !
2 Tha m'anam a' miannachadh[j], seadh, eadhon a' fannachadh le déigh air cùirtibh an Tighearna : tha mo chridhe agus m'fheòil ag éigheach gu h-àrd air son an Dé bheò.
3 Fhuair eadhon an gealbhonn tigh, agus an gobhlan-gaoithe nead dhi féin, anns an cuireadh i a h-àlach ; d'altairean-sa, a Thighearna nan slògh, mo Dhia, agus mo Rìgh.
4 *Is* beannaichte iadsan a tha 'n an còmhnuidh a'd' thigh-sa[p]: molaidh iad thu a ghnàth. Selah.
5 *Is* beannaichte an duine sin aig *am bheil* a neart annad-sa, *agus iadsan aig am bheil* do shlighean 'n an cridhe.
6 A' dol troimh ghleann Baca[1], ni iad sin tobar ann : lìonaidh mar an ceudna an t-uisge na linnteau.
7 Imichidh iad o neart[2] gu neart[r]; nochdar *gach aon diubh*[s] an làthair Dhé ann an Sion.
8 A Thighearna Dhé nan slògh, cluinn m'urnuigh ; éisd, a Dhé Iacoib. Selah.
9 A Dhé, ar sgiath[t], faic, agus amhairc air gnùis d'Aoin ungta :
10 Oir *is* fearr là a'd' chùirtibh na mìle : b'fhearr leam a bhi ri dorsaireachd ann an tigh mo Dhé, na 'bhi'm chòmhnuidh ann am pàilliunaibh aingidheachd :
11 Oir *is* grian[v] agus *is* sgiath an Tighearna Dia ; agus bheir an Tighearna gràs agus glòir : cha chum e maith air bith[x] uatha-san a ghluaiseas gu h-ionraic.
12 A Thighearna nan slògh, *is* beannaichte an duine a chuireas a dhòigh annad-sa.

[a] Bre. 7. 35
[b] Bre. 8. 12, 21
[c] Isa. 17. 13, 14 Mat. 3. 12
[d] Col. 2. 13
[e] Isa. 42. 8
[f] Hos. 6. 1, 2
[g] Salm viii.
[h] Salm 130. 4 Eoin 5. 14 2 Pead. 2. 20, 21
[i] Salm 145. 18, 19
[j] Salm 27. 4
[k] Hag. 2. 7-9 Eoin 1. 14
[l] Isa. 32. 17
[m] Isa. 45. 8
[n] Salm 84. 11
[o] Salm 89. 14
[p] Salm 65. 4
[q] Salm 119. 35
1 *nan craobh-smeur.*
2 *o chuid-eachd gu cuideachd.*
[r] Iob 17. 9 Gnà. 4. 18
[s] Eoin 10. 28
[t] Gen. 15. 1
[u] Isa. 26. 3
[v] Isa. 60. 19
[w] Ioel 2. 13
[x] Phil. 4. 19
[y] Salm 50. 15

## SALM LXXXV.

1 *Dh'aidich an salmadair gu robh Dia bàigheil r'a shluagh ; 4 ghuidh e gu meudaicheadh e a thròcair dhoibh ; 9 agus nochd e gu bheil slàinte dlùth dhoibhsan air am bheil eagal an Tighearna.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm air son mhac Chorah.

BHA thusa bàigheil, a Thighearna ri d' thìr : thug thu air ais braighdeanas Iacoib.
2 Mhaith thu cionta do shluaigh[d], dh'fholuich thu am peacadh uile. Selah.
3 Choisg thu do chorruich uile ; thionndaidh thu o fhraoch d'fheirge.
4 Pill sinn, a Dhé ar slàinte, agus tog d'fhearg dhinn.
5 Gu bràth am bi corruich ort ruinn ? an sìn thu d'fhearg o linn gu linn ?
6 Nach ath-bheothaich thu sinn[f]? chum gu-n dean do shluagh gairdeachas annad?
7 Nochd dhuinn, a Thighearna, do thròcair, agus deònuich dhuinn do shlàinte.
8 Cluinnidh mi ciod a their Dia an Tighearn': oir labhraidh e sìth r'a shluagh, agus r'a naoimh ; ach na pilleadh iad chum amaideachd[h].
9 Gu dearbh *tha* a shlàinte dlùth dhoibhsan d'an eagal e[i]; chum gu-n còmhnuich glòir 'n ar tìr[k].
10 Tha tròcair agus fìrinn air còmhlachadh a chéile : tha ceartas agus sìth air pògadh a chéile[l].
11 Fàsaidh fìrinn a nìos as an talamh[m], agus seallaidh ceartas a nuas o na nèamhan.
12 Seadh, bheir an Tighearna maith *dhuinn*[n]; agus bheir ar fearann uaith a thoradh.
13 Imichidh ceartas roimhe[o], agus stiùraidh e a cheuman 's an t-slighe[q].

## SALM LXXXVI.

1 *Athchuinge Dhaibhidh. 5 Dh'aidich e gu robh Dia maith agus iochdmhor. 14 Rinn e gearan an aghaidh nan uaibhreach, agus ghuidh e air Dia tròcair a dheanamh air.*

Urnuigh le Daibhidh.

AOM, a Thighearna, do chluas, éisd rium ; oir *tha* mi bochd, agus uireasbhuidheach.
2 Gléidh m'anam, oir *tha* mi diadhaidh : O thusa mo Dhia, saor d'òglach, a dh'earbas asad[u].
3 Dean tròcair orm, a Thighearn'; oir tha mi a' glaodhaich riut gach là.
4 Dean anam d'òglaich féin aoibhinn ; oir riut-sa, a Thighearna, togaidh mi m'anam.
5 Oir *tha* thusa, a Thighearna[w], maith agus iochdmhor, agus pailt ann an tròcair dhoibhsan uile a ghairmeas ort.
6 Eisd, a Thighearna, ri m'urnuigh, agus thoir fainear guth m'athchuinge.
7 Ann an là mo theinn gairmidh mi ort[y]; oir freagairidh tu mi.

8 Cha-*n 'eil* do shamhuil-sa am measg
nan diathan[a], a Thighearn'; agus cha-*n*
*'eil oibre* ann, cosmhuil ri d'oibribh-sa[b].
9 Thig na cinnich uile a rinn thu[d], agus
sleuchdaidh iad a'd' làthair, a Thighearn',
agus bheir iad glòir do d'ainm.
10 Oir *is* mòr thusa, agus *tha* thu a'
deanamh nithe iongantach; *is* tusa Dia,
thu féin a mhàin[f].
11 Teagaisg dhomh, a Thighearna, do
shlighe[g]; gluaisidh mi ann ad fhìrinn;
coimhcheangail mo chridhe[h] chum eagal
d'ainme 'bhi orm.
12 Molaidh mi thu, a Thighearna mo
Dhia, le m'uile chridhe[i], agus bheir mi
glòir do d'ainm gu bràth:
13 Oir *is* mòr do thròcair dhomhsa[j],
agus shaor thu m'anam o'n t-slochd a's
ìochdaraiche[k].
14 A Dhé, dh'éirich na h-uaibhrich
a'm' aghaidh, agus dh'iarr coimhthional
luchd-fòirneirt m'anam; agus cha do
chuir iad thusa fa'n comhair[n].
15 Ach *tha* thusa, a Thighearn', a'd'
Dhia iochdmhor[p], agus gràsmhor, mall
chum feirge, agus pailt ann an tròcair
agus ann am fìrinn[q].
16 Amhairc orm, agus dean tròcair
orm; thoir neart[1] do d'òglach[r], agus saor
mac do bhanoglaich.
17 Thoir dhomh comharadh air
mhaith[t], chum gu faic iadsan *e* aig am
bheil fuath dhomh, agus gu-n gabh iad
nàire, a chionn, a Thighearna, gu-n do
chuidich thusa leam, agus gu-n d'thug
thu comhfhurtachd dhomh.

## SALM LXXXVII.

1 *Bunait agus glòir Shioin.* 4 *Tha a sluagh adar-dhealaichte o gach sluagh eile.*

Salm *no* laoidh air son mhac Chorah.

*THA* a bhunait anns na beanntaibh
naomha[u].
2 *Is* ionmhuinn leis an Tighearna geat-
achan Shioin[v], thar uile ionada-còmh-
nuidh Iacoib.
3 Innsear nithe glòrmhor ortsa[y], a
chaithir Dhé. Selah.
4 Cuimhnichidh mi Rahab[z] agus Babel
dhoibhsan d'an aithne mi: feuch, Pales-
tin[a], agus Tìorus, maille ri Etiopia[b]; rug-
adh am *fear* so an sin.
5 Ach mu Shion theirear[c], Rugadh am
fear so agus am fear ud innte, agus daing-
nichidh an Ti a's àirde i.
6 Comharaichidh an Tighearna, 'n uair
a sgrìobhas e sìos na fineachan[d], *gu-n*
d' rugadh am *fear* so an sud. Selah.
7 *Bithidh* araon luchd-seinn agus luchd-
ciùil *an sin*[e]: *tha* mo thobair uile annad-
sa[f].

## SALM LXXXVIII.

1 *Tha an salmadair a' guidhe gu-n tugadh Dia éisdeachd d'a urnuigh,* 3 *agus a' leigeadh ris da na trioblaidean a thàinig air.*

[a] Isa. 40. 18, 25
[b] Deut. 3. 24
[c] 1 Ri. 4. 31
[d] Tais. 15. 4
[e] Luc. 18. 7
[f] Deut. 32. 39
1 Cor. 8. 4
[g] Salm 119. 33
[h] Ier. 33. 39, 40
Seum. 1. 8
[i] Salm 145. 1, 2
[j] Salm 103. 11
[k] 1 Tes. 1. 10
[l] Salm 42. 7
[m] Iob. 19. 13, &c.
[n] Salm 10. 4
[o] Iob 12. 14
[p] Neh. 9. 17
[q] Salm 85. 10
[1] *do neart.*
[r] Isa. 45. 24
[s] Isa. 38. 18
[t] 2 Cor. 5. 5
[u] Salm 48. 1
[v] Salm 78. 67, 68
[w] Iob 6. 4
[x] Tais. 6. 17
[y] Isa. 54. 2, &c.
Tais. 21. 2, &c.
[z] Isa. 51. 9
[2] *rè an là.*
[a] Isa. 19. 23-25
[b] Isa. 68. 31
Gnio. 8. 27
[c] Isa. 60. 1-9
[d] Ese. 13. 9
[e] 1 Each. 23. 5
[f] Seum. 1. 17
[g] 1 Each. 2. 6

Laoidh *no* salm air son mhac Chorah, do'n àrd fhear-ciuil air Mahalat Leanot, Maschil le Heman an t-Esrahach[c].

A THIGHEARN', a Dhé mo shlàinte,
a là agus a dh'oidhche ghlaodh mi
ann ad fhianuis[e].
2 Thigeadh m'urnuigh ann ad làthair;
aom do chluas ri m' ghlaodh:
3 Oir tha m'anam làn truaighe, agus
tha mo bheatha dlùth do'n uaigh.
4 Mheasadh mi mar iadsan a théid sìos
do'n t-slochd; tha mi mar dhuine gun
neart;
5 Saor am measg nam marbh, mar iad-
san a mharbhadh, a tha 'n an luidhe 's an
uaigh, air nach 'eil cuimhne agad na's
mò; oir o d' làimh ghearradh as iad.
6 Chuir thu mi 's an t-slochd a's ìsle ann
an dorchadas, anns na doimhneachdaibh.
7 Luidh d'fhearg orm gu teann, agus le
d'thonnaibh uile chlaoidh thu mi[l]. Selah.
8 Chuir thu mo luchd-eòlais fada uam[m];
rinn thu mi a'm' ghràineileachd dhoibh:
druidte suas *tha mi*[o], agus cha-n urrainn
mi teachd a mach.
9 Tha mo shùil a' fàilneachadh a bhrìgh
m'àmhghair; ghairm mi ort, a Thigh-
earna, gach là; shìn mi mo làmhan riut.
10 Do na mairbh an nochd thu iong-
antais[s]? an éirich na mairbh, agus am
mol iad thu? Selah.
11 An cuirear an céill do chaoimhneas
caomh 's an uaigh? d'fhìrinn ann an
sgrios?
12 An aithnichear d'iongantais anns an
dorchadas? agus d'fhìreantachd ann an
talamh na dì-chuimhne?
13 Ach riutsa, a Thighearna, ghlaodh
mise; agus anns a' mhaduinn thig m'urn-
uigh a'd' làthair.
14 C'ar son, a Thighearn', a thilgeas
tu m'anam uait? a dh'fholaicheas tu do
ghnùis uam?
15 *Tha* mise air mo chràdh, agus dlùth
do'n bhàs, o *m'* òige; dh' fhuiling mi
d'uamhasan[w], tha mi ann an imcheist.
16 Dh'imich d'fhearg gheur tharum[x];
chlaoidh d'uamhasan mi.
17 Chaidh iad timchioll orm mar uisge
gach là[2]; chuairtich iad mi le 'chéile.
18 Chuir thu fear mo ghaoil agus mo
charaid fada uam: *tha* luchd m'eòlais ann
an dorchadas.

## SALM LXXXIX.

1 *Mhol an salmadair Dia air son a gheallaidhean tròcaireach do Dhaibhidh.* 5 *Cumhachd agus mòrachd an Tighearna.* 15 *Tre fhìreantachd Dhé bithidh an t-ionracan air 'àrdachadh;* 19 *agus dìonaidh an Tighearn' e o làimh a naimhdean.* 38 *Tha an salmadair a' caoidh gu-n do thilg Dia a shluagh uaith.* 46 *Rinn e urnuigh ri Dia, agus bheannaich se e.*

Maschil le Etan an t-Esrahach[g].

AIR tròcairibh an Tighearna gu bràth
seinnidh mi; o linn gu linn foillsich-
idh mi d'fhìrinn le m' bheul:

2 Oir thubhairt mi, Gu bràth togar
suas tròcair[a]; anns na nèamhan daing-
nichidh tu d'fhìrinn, *ag ràdh*,
3 Rinn mi coimhcheangal ri m'Aon
taghta; mhionnaich mi do Dhaibhidh,
m'òglach[c],
4 Gu bràth daingnichidh mi do shliochd,
agus togaidh mi suas do rìgh-chaithir o
linn gu linn. Selah.
5 Molaidh na nèamhan d'iongantais[f],
a Thighearna; mar an ceudna d'fhìrinn
ann an coimhthional nan naomh.
6 Oir cò ann am flaitheanas a choimh-
measar ris an Tighearna; *cò* am measg
mhac nan cumhachdach a shamhluichear
ris an Tighearn'?
7 Is aobhar eagail Dia gu mòr ann an
coimhthional nan naomh; agus is còir
urram a thabhairt da os an ceann-san
uile *a tha* mu'n cuairt da.
8 A Thighearna Dhé nan slògh, cò *tha*
cosmhuil riut? treun *a ta* thu[j], a Thigh-
earn', agus *tha* d'fhìrinn mu'n cuairt duit.
9 Riaghlaidh tusa onfha na fairge[l]:
'n uair a dh'éireas a tonnan, coisgidh tu
iad.
10 Mhìn-phronn thu Rahab[1], mar dhuine
leònta; le gairdean do neirt sgap thu
do naimhdean.
11 *Is* leatsa na nèamha, mar an ceudna
*is* leat an talamh; shuidhich thusa an
cruinne-cé, agus a làn.
12 Chruthaich thusa an àirde tuath,
agus an àirde deas; ni Tabor[n] agus
Hermon[o] gairdeachas ann ad ainm.
13 Agadsa *tha* gairdean neartmhor: is
làidir do lamh, is àrd do dheas làmh.
14 *Is* iad ceartas agus breitheanas àite-
tàimh do rìgh-chaithreach[q]; théid tròcair
agus fìrinn roimh do ghnùis.
15 *Is* beannaichte an sluagh d'an aithne
an fhuaim aoibhneach[s]: imichidh iad, a
Thighearn', ann an solus do ghnùise[t].
16 Ann ad ainm-sa ni iad gairdeachas
air feadh an là; agus ann ad fhìreantachd
àrdaichear iad[u].
17 Oir *is* tusa glòir an neirt; agus ann
ad dheadh-ghean àrdaichear ar n-adharc.
18 Oir *is* e an Tighearn' ar sgiath, agus
Aon naomh Israeil ar Rìgh[v].
19 An sin labhair thu ann an taisbean-
adh ri d' Aon naomh, agus thubhairt thu,
Chuir mise cuideachadh air aon a tha
cumhachdach[w]; dh'àrdaich mi aon taghta
as an t-sluagh.
20 Fhuair mi Daibhidh m'òglach[x]; le
m'olaidh naoimh dh'ung mi e:
21 Le'm bi mo làmh gu daingean[z]: mar
an ceudna neartaichidh mo ghairdean e.
22 Cha tog an nàmhaid cìs dheth;
agus cha chlaoidh mac an uilc e.
23 Agus pronnaidh mi a naimhdean
roimhe, agus buailidh mi iadsan le'm
fuathach e.
24 Agus *bithidh* m' fhìrinn agus mo
thròcair maille ris; agus ann am ainm-sa
àrdaichear 'adharc-san.

[a] Salm 103. 17
[b] Salm 72. 8
[c] 2 Sam. 7. 11, &c.
[d] Col. 1. 15, 16
[e] Tais. 19. 16
[f] Salm 19. 1 Tais. 7. 10-12
[g] Isa. 55. 3
[h] Iob 14. 2
[i] Ier. 9. 13-16
[j] 1 Sam. 2. 2
[k] Tuir. 3. 31, 32
[l] Iob 38. 11 Marc. 4. 39, 41
[m] Ier. 33. 20
[1] *an Eiphit.*
[n] Bre. 4. 6, 12
[o] Ios. 12. 1
[p] 1 Each. 28. 9 Salm 60. 1, 10 Hos. 9. 17
[q] Salm 97. 2
[r] Isa. 5. 5, 6
[s] Lebh. 25. 9 Salm 98. 6 Ròm. 10. 18
[t] Air. 6. 26
[u] 1 Cor. 1. 30
[v] Isa. 33. 22
[w] Isa. 9. 6
[x] 1 Sam. 16. 1, 12
[y] Salm 85. 5
[z] 2 Sam. 7. 8-16
[a] Eabh. 9. 27
[b] rann 35

25 Agus cuiridh mi a làmh anns an
fhairge[b], agus a dheas làmh anns na
h-aimhnichibh.
26 Glaodhaidh e rium, *Is* tu m'athair,
mo Dhia, agus carraig mo shlàinte.
27 Mar an ceudna ni mi *mo* cheud-ghin[d]
dheth, àrd os ceann rìghrean na talmh-
ainn[e].
28 Gu bràth gleidhidh mi mo thròcair
dha[g], agus bithidh mo choimhcheangal
seasmhach leis[h].
29 Agus suidhichidh mi gu bràth a
shliochd, agus a rìgh-chaithir mar làithibh
nan nèamh.
30 Ma thréigeas a chlann mo lagh[i],
agus nach gluais iad ann am bhreitheanais;
31 Ma mhi-naomhaicheas iad mo reachd-
an, agus nach gléidh iad m'àitheantan;
32 An sin fiosraichidh mi le slait an
eusaontas, agus le buillibh an euceart.
33 Gidheadh, cha bhuin mi gu tur mo
chaoimhneas - gràidh uaith[k], agus cha
bhreugnaich mi mo ghealladh.
34 Cha bhris mi mo choimhcheangal;
agus[m] an ni a thàinig á m' bhilibh cha-n
atharraich mi.
35 Aon uair mhionnaich mi air mo
naomhachd, nach dean mi breug do
Dhaibhidh.
36 Mairidh a shliochd gu bràth, agus a
rìgh-chaithir mar a' ghrian a'm' làthair.
37 Mar a' ghealach, daingnichear e gu
bràth; agus mar fhianuis dhìleas ann an
nèamh. Selah.
38 Ach thilg thu uait[p], agus ghabh thu
gràin; bha fearg ort ri d'Aon ungta.
39 Sgaoil thu coimhcheangal d'òglaich;
thruaill thu a choron, *'g a thilgeadh* gu
làr.
40 Bhris thu a bhallacha - dìonaidh
uile[r]; rinn thu a dhaingneacha 'n an
sgrios.
41 Creachaidh iadsan uile a ghabhas
an t-slighe e: tha e 'n a mhasladh d'a
choimhearsnaich.
42 Thog thu suas deas làmh a naimhd-
ean; rinn thu 'eascairdean uile ait.
43 Mar an ceudna phill thu faobhar
a chlaidheimh, agus cha d' thug thu air
seasamh anns a' chath.
44 Chuir thu as d'a ghlòir, agus thilg
thu sìos a rìgh-chaithir gu làr.
45 Ghiorraich thu làithean 'òige;
chòmhdaich thu e le nàire. Selah.
46 Cia fhad, a Thighearn', a dh'fhol-
uicheas tu thu féin gu tur[y]? a loisgeas,
mar theine, do chorruich?
47 Cuimhnich cia gearr m'aimsir; c'ar
son a chruthaich thu gu dìomhain clann
nan daoine uile?
48 Cò e an duine a tha beò[a], agus nach
faic am bàs, *no* 'theasairgeas 'anam féin
o làimh na h-uaighe? Selah.
49 C'àit *am bheil* do chaoimhneasan-
gràidh roimhe so, a Thighearn', *a*
mhionnaich thu do Dhaibhidh air
d'fhìrinn[b]?

50 Cuimhnich, a Thighearna, masladh do sheirbhiseach; gu-n do ghiùlain mise ann am uchd uile *mhasladh* sluaigh mhòir,

51 Leis an do mhaslaich do naimhdean, a Thighearna; leis an do mhaslaich iad ceuman d'Aoin ungta.

52 Beannaichte gu *robh* an Tighearna[c] gu sìorruidh! Amen agus Amen.

## SALM XC.

1 *Dh'fhoillsich Maois freasdal Dhé do chloinn Israeil.* 9 *Nochd e gu bheil làithean an duine gearr;* 13 *agus ghuidh e gu-n sàsuicheadh Dia a shluagh le 'thròcair.*

Urnuigh le Maois, òglach Dhé.

A THIGHEARNA, bha thusa a'd' ionad-comhnuidh[f] dhuinn o linn gu linn.

2 Mu-n do ghineadh na beanntan[h], agus mu-n do dhealbh thu an talamh agus an cruinne-cé, eadhon o bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd *is* tusa Dia.

3 Tionndaidhidh tu an duine gu sgrios; agus their thu, Pillibh[j], a chlann nan daoine.

4 Oir *tha* mìle bliadhna ann ad sealladh-sa, mar an là 'n dé 'n uair a théid e seachad, agus *mar* fhaire anns an oidhche.

5 Dh'fhuadaich thu iad, mar le sruth; *mar* chodal tha iad: anns a' mhaduinn *tha iad* mar fheur *a* dh'fhàsas suas[l].

6 Air maduinn thig e fo bhlàth[m], agus fàsaidh e suas; air feasgar gearrar sìos e, agus seargaidh e.

7 Oir tha sinn air ar caitheadh le d' fheirg, agus le d' chorruich tha sinn air ar claoidh.

8 Chuir thu ar n-euceartan a'd' fhianuis[o], ar *peacaidhean* dìomhair ann an solus do ghnùise.

9 Oir tha ar làithean air teireachduinn ann ad fheirg: chaith sinn ar bliadhnacha mar sgeul a dh'innseadh.

10 *Tha* làithean ar bliadhnacha 'n an tri fichead bliadhna agus a deich; agus le tuilleadh neirt ma *bhitheas* ceithir fichead ann, *is* saothair agus doilgheas an spionnadh: oir gearrar as e gu grad, agus siubhlaidh sinn[r].

11 Cò d'an aithne neart d'fheirge? agus a réir d'eagail do chorruich.

12 Teagaisg dhuinn mar so ar làithean àireamh, chum gu-n socraich sinn *ar* cridhe air gliocas[v].

13 Pill a Thighearna; cia fhad? agus gabh aithreachas a thaobh do sheirbhiseach.

14 Sàsuich sinn gu moch le d' thròcair, a chum gu-n dean sinn gairdeachas agus aoibhneas ré ar làithean uile.

15 Dean aoibhneach sinn a réir nan là *air* an do chràidh thu sinn[x], nam bliadhna *anns* am faca sinn olc.

16 Faicear d'obair le d' sheirbhisich, agus do ghlòir le 'n cloinn.

17 Agus bitheadh maise an Tighearn' ar Dé[a] oirnn; agus daingnich thusa obair ar làmh dhuinn; seadh, daingnich obair ar làmh[b].

## SALM XCI.

*Tèaruinteachd agus sonas nan ionracan fo sgàile an Uile-chumhachdaich.*

GABHAIDH esan a tha 'n a chòmhnuidh[d] ann an ionad dìomhair an Ti a's àirde, tàmh fo sgàile an Uile-chumhachdaich[e].

2 Their mi mu thimchioll an Tighearna, *Is* e mo thearmunn, agus mo dhaingneach; mo Dhia, anns an cuir mi mo dhòigh.

3 Gu dearbh saoraidh e thu o rib an eunadair[g], o'n phlàigh mhilltich.

4 Le 'iteagaibh còmhdaichidh e thu, agus fo a sgiathaibh bithidh d'earbsa: *bithidh* 'fhìrinn 'n a sgéith agus 'n a targaid dhuit.

5 Cha bhi eagal ort a thaobh an uamhais anns an oidhche[i], *no* na saighde *a* ruitheas 's an là;

6 *No* na plàigh' *a* ghluaiseas ann an dorchadas, *no* an sgrios *a* mhilleas mu mheadhon-là.

7 Tuitidh mìle ri d' thaobh, agus deich mìle air do làimh dheis; ach cha tig e am fagus duit.

8 A mhàin le d' shùilibh seallaidh tu[k], agus chi thu diol nan aingidh.

9 A chionn gu-n d' rinn thu an Tighearna 'n a thearmunn, an Ti a's àirde 'n a ionad-còmhnuidh dhuit;

10 Cha-n éirich olc air bith dhuit[n], agus cha tig plàigh am fagus do d'fhàrduich:

11 Oir bheir e àithne d'a ainglibh mu d' thimchioll[p], chum do ghleidheadh ann ad shlighibh uile.

12 '*N an* làmhan togaidh iad suas thu, air eagal gu-m buail thu do chos air cloich.

13 Air an leòmhan agus an nathair-nimhe saltraidh tu[q]; pronnaidh tu fo d' chois an leòmhan òg agus an dràgon.

14 A chionn gu bheil gràdh aige dhomh, saoraidh mi e; àrdaichidh mi e, a chionn gur aithne dha m'ainm[s].

15 Gairmidh e orm[t], agus éisdidh mi ris; *bithidh* mi maille ris ann an teinn[u]; teasairgidh mi e, agus bheir mi urram dha.

16 Le fad làithean sàsuichidh mi e[w], agus nochdaidh mi dha mo shlàinte.

## SALM XCII.

1 *Dh'earalaich am fàidh Dia a mholadh,* 4 *air son a bhreitheanais air luchd-deanamh an uile,* 10 *agus air son a mhaithcis do'n ionracan.*

Salm *no* laoidh air son là na sàbaid.

IS maith an ni buidheachas a thabhairt do an Tighearn'[y], agus cliù a thabhairt do d'ainm-sa, O Thi a's àirde;

2 Do chaoimhneas-gràidh a chur an

a Salm 110. 3
b Iob 22. 28; Gnà. 16. 3
c Hab. 3. 17-19
d Salm 27. 5
e Salm 57. 1
f Salm 71. 3; Ese. 11. 16
g Salm 124. 7
h Salm 8. 25, 26
i Salm 121. 5, 6
j Gen. 3. 19
k Gnà. 3. 25, 26
l Isa. 40. 6
m Iob 14. 2
n Gnà. 12. 21
o Ier. 2. 22
p Mat. 4. 6
q Iob 5. 23
r Seum. 4. 14
s Salm 9. 10
t Isa. 65. 24
u Isa. 43. 2
v Gnà. 4. 7
w Gnà. 3. 2; 22. 4
x Salm 126. 5, 6; Isa. 12. 1
y Salm 147. 1

céill anns a' mhaduinn[a], agus d'fhìrinn gach oidhche,

3 Air inneal-ciuil nan deich teud, agus air an t-saltair ; air a' chlàrsaich le fuaim fhonnmhoir àird.

4 Oir rinn thu mi aoibhinn, a Thighearna, trid d'oibre-sa ; ann an gniomharaibh do làmh ni mi gairdeachas.

5 Cia mòr do ghniomhara-sa, a Thighearna! ro dhomhain tha do smuaintean[c].

6 Cha-n eòl do'n amhlair e, agus cha tuig an t-amadan so.

7 An uair a chinneas na h-aingidh mar fheur[f], agus a thig uile luchd-deanamh na h-euceirt fo bhlàth, *bithidh* iad air an sgrios am feasd.

8 Ach *tha* thusa ro àrd gu sìorruidh, a Thighearna.

9 Oir feuch, do naimhdean, a Thighearn', oir feuch, do naimhdean, sgriosar iad : sgapar uile luchd-deanamh na h-euceirt[g].

10 Ach mar *adharc* buabhuill àrdaichidh tu m'adharc-sa : ungar mi le olaidh ùir[i].

11 Agus amhaircidh mo shùil air m'easцairdibh ; mu na droch dhaoinibh a dh'éireas suas a'm' aghaidh cluinnidh mo chluasan.

12 Mar chrann-pailme[k], thig am fìrean fo bhlàth ; mar sheudair air Lebanon, fàsaidh e suas.

13 Iadsan a shuidhichear ann an tigh an Tighearn'[n], ann an cùirtibh ar Dé-ne thig iad fo bhlàth :

14 Fathast 'n an sean aois bheir iad a mach toradh ; sultmhor agus ùr bithidh iad ;

15 A chum gu nochd iad gu *bheil* an Tighearna, mo charraig[q], cothromach, agus nach *'eil* euceart ann.

## SALM XCIII.

*Mòralachd agus naomhachd oighreachd Chriosd.*

THA an Tighearn' a' rìoghachadh[t], tha e air a sgeadachadh le mòralachd, tha an Tighearn' air a sgeadachadh le neart, agus chrioslaich se e féin : tha'n saoghal mar an ceudna air a dhaingneachadh, chum nach gluaisear e.

2 Dhaingnicheadh do rìgh-chaithir o chian[v]: o shìorruidheachd *tha* thusa ann.

3 Thog na tuiltean suas, a Thighearna, thog na tuiltean suas an guth : togaidh na tuiltean suas an tonnan.

4 Os ceann toirme uisgeacha lìonmhor, *os ceann* thonn neartmhor na mara, *is* neartmhor anns na h-àrdaibh an Tighearna[y].

5 Tha do theisteis ro fhior : do d' thigh-sa is iomchuidh naomhachd[a], a Thighearna, gu bràth.

## SALM XCIV.

1 *Dh'asluich Daibhidh air Dia gu-n ìocadh e luigheachd do na h-uaibhrich.* 8 *Nochd e freasdal Dhé, agus beannachadh an duine a smachdaichear leis.* 16 *Tha Dia 'n a fhear-cuideachaidh do'n fhìrean.*

A DHE an dioghaltais[b], a Thighearna Dhé an dioghaltais, dealraich a mach.

2 Ardaich thu féin, a Bhreitheimh na talmhainn ; ìoc luigheachd do na h-uaibhrich.

3 Cia fhad a ni na h-aingidh[d], a Thighearna, cia fhad a ni na h-aingidh caithream ?

4 *Cia fhad* a bhrùchdas iad briathran[e], a labhras iad nithe cruaidhe ? a bhitheas uile luchd-deanamh an uilc ri ràiteachas ?

5 A bhruthas iad do shluagh, a Thighearn', agus a chlaoidheas iad d'oighreachd ?

6 A mharbhas iad a' bhantrach agus an coigreach, agus a mhortas iad na dìlleachdain ?

7 Agus a their iad, Cha-n fhaic an Tighearn', agus cha toir Dia Iacoib fainear *e*.

8 Tuigibh[h], *sibhse* amhlairean am measg an t-sluaigh ; agus amadana, c'uin a bhitheas sibh glic ?

9 An ti a shuidhich a' chluas[j], nach cluinn e ? an ti a dhealbh an t-sùil, nach faic e ?

10 An ti a smachdaicheas na fineacha[l], nach cronaich e ? an ti a theagaisgeas eòlas do'n duine[m], *nach 'eil eòlas aige* ?

11 Is fiosrach an Tighearn' air smuaintibh dhaoine, gur dìomhanas iad[o].

12 *Is* beannaichte an duine a smachdaicheas tusa[p], a Thighearn', agus a theagaisgeas tu as do lagh :

13 Chum fois a thabhairt da o làithibh an uilc, gus an cladhaichear slochd do'n aingidh.

14 Oir cha tilg Dia dheth a shluagh[r], agus cha tréig e 'oighreachd féin ;

15 Ach pillidh breitheanas ri ceartas[s]; agus leanaidh iadsan uile a tha ionraic 'n an cridhe e.

16 Cò dh'éireas leam an aghaidh luchd-deanamh an uilc ? cò sheasas air mo shon an aghaidh luchd - deanamh na h-aingidheachd ?

17 Mur *bitheadh* an Tighearna 'g am chuideachadh[u], is beag[1] nach robh m' anam 'n a thàmh gu tosdach[2].

18 'N uair a thubhairt mi, Tha mo chos air sleamhnachadh uam[w], chum do thròcair, a Thighearna, suas mi.

19 Ann an lìonmhoireachd mo smuaintean an taobh a stigh dhìom, thug do chomhfhurtachd-sa sòlas do m'anam[x].

20 Am bi comunn riutsa aig rìghchaithir na h-euceirt, a dhealbhas aimhleas le reachd[z]?

21 Cruinnichidh iad le 'chéile an aghaidh anama an fhìrein[b], agus ditidh iad fuil neo-chiontach.

22 Ach *is* e an Tighearna mo dhaingneach ; agus *is* e mo Dhia carraig mo dhòchais.

[a] Tuir. 3. 23
[b] Deut. 32. 35 Nah. 1. 2
[c] Isa. 55. 9 Ròm. 11. 33
[d] Iob 20. 5 Ier. 12. 1, 2
[e] Salm 73. 8, &c. Iud. 15
[f] Salm 73. 18-20 Mal. 4. 1
[g] Mat. 7. 23
[h] Salm 92. 6 Ròm. 3. 11
[i] 2 Cor. 1. 21 1 Eoin 2. 20
[j] Ecs. 4. 11
[k] Salm 52. 8 Hos. 14. 5, 6
[l] Ese. 30. 21 Hab. 3. 12
[m] Gnà. 2. 6
[n] Isa. 61. 3
[o] 1 Cor. 3. 19, 20
[p] Iob 5. 17 Gnà. 3. 11 Eabh. 12. 5
[q] Deut. 32. 4
[r] 1 Sam. 12. 22 Ròm. 11. 1, 2
[s] Mic. 7. 9 Mal. 3. 18
[t] Isa. 52. 7 Tais. 19. 6
[u] Salm 124. 1, 2
[1] *gu grad bha m' anam.*
[2] *air còmhnuidh ghabhail ann an tosdachd.*
[v] Salm 45. 6
[w] Salm 38. 16
[x] Salm 63. 5, 6 2 Cor. 1. 3, 4
[y] Salm 89. 9
[z] Isa. 10. 1
[a] Eabh. 12. 14 Tais. 21. 27
[b] Gnà. 1. 11, 16 Mat. 27. 1

23 Agus dìolaidh e orra féin an euceart, agus 'n an aingidheachd féin[a] gearraidh e as iad; gearraidh an Tighearn' ar Dia as iad.

## SALM XCV.

1 *Earail gu Dia a mholadh air son a mhòrachd,* 6 *agus air son a mhaitheis.*

O THIGIBH, seinneamaid do an Tighearna; togamaid iolach[e] do charraig ar slàinte[f].

2 Thigeamaid 'n a fhianuis le buidheachas, agus le salmaibh togamaid ceòl dha gu suilbhireach:

3 Oir *is* Dia mòr an Tighearn'[h], agus *is* Rìgh mòr e os ceann nan uile dhiathan[i].

4 'N a làimh-san *tha* doimhneachda na talmhainn; agus *is* leis àirde[1] nam beann.

5 *Is* leis an fhairge, oir is e a rinn i[j]; agus dhealbh a làmhan an talamh tioram.

6 O thigibh, sleuchdamaid, agus cromamaid sìos; tuiteamaid air ar glùinibh 'am fianuis an Tighearn' a rinn sinn[l]:

7 Oir *is* esan ar Dia, agus *is* sinne sluagh 'ionaltraidh-san, agus caoraich a làimhe.

8 An diugh ma dh'éisdeas sibh r'a ghuth[m], na cruaidhichibh 'ur cridhe, mar anns a' [2]chonnsachadh[o], mar ann an là a' bhuairidh, anns an fhàsach;

9 'N uair a bhuair 'ur n-aithriche mi[r], a dhearbh iad mi, agus a chunnaic iad m'oibre ré dhà fhichead bliadhna.

10 Chuireadh campar orm leis a' ghinealach *ud*, agus thubhairt mi, *Is* sluagh seacharanach 'n an cridhe iad, agus cha-n aithne dhoibh mo shlighean:

11 D'an d'thug mi mo mhionnan am' fheirg[v], nach rachadh[3] iad a steach a'm' fhois.

## SALM XCVI.

1 *Earail gu glòir Dhé a chur an céill,* 10 *agus gu gairdeachas a dheanamh a chionn gu bheil e a' rìoghachadh os ceann an domhain.*

CANAIBH do an Tighearna laoidh nuadh[y]; canaibh do an Tighearn', a thìrean uile.

2 Canaibh do an Tighearna, beannaichibh 'ainm; foillsichibh o là gu là a shlàinte.

3 Cuiribh an céill am measg nan cinneach a ghlòir, am measg gach sluaigh 'iongantais-san.

4 Oir *is* mòr an Tighearn', agus *is* ro airidh e air cliù[a]: *is* aobhar eagail esan os ceann nan uile dhiathan.

5 Oir is ìodhoil uile dhiathan nan cinneach[c]: ach is e an Tighearn' a rinn na nèamhan[d].

6 *Tha* urram agus mòralachd 'n a fhianuis; neart agus maise 'n a ionad naomh[g].

7 Thugaibh do an Tighearna[h], sibhse fhineacha nan sluagh; thugaibh do an Tighearna glòir agus neart.

8 Thugaibh do an Tighearn' a' ghlòir

[a] Gnà. 5. 22
[b] Eabh. 13. 15
[c] Salm 46. 6, 10
[d] Tais. 19. 6
[e] Salm 100. 1
[f] 2 Sam. 22. 47
[g] Salm 69. 34
[h] Salm 97. 9
[i] Mal. 1. 14
[1] *neart.*
[j] Gen. 1. 9, 10
[k] Tais. 19. 11; 20. 13
[l] Gnio. 21. 5; Phil. 2. 10
[m] Eabh. 3. 7, 15
[n] Salm 99. 1
[2] *a' bhrosnuchadh.*
[o] Ecs. 17. 2, 7; Air. 14. 2, &c.; Deut. 6. 16
[p] Salm 2. 11
[q] Isa. 60. 9
[r] 1 Cor. 10. 9
[s] 1 Ri. 8. 12
[t] Salm 89. 14
[u] Dan. 7. 10; Eabh. 12. 29
[v] Eabh. 4. 3, 5
[3] *ma théid iad.*
[w] Bre. 5. 5; Mic. 1. 4
[x] Air. 14. 21; Mat. 25. 31
[y] 1 Each. 16. 23-33
[z] Eabh. 1. 6
[a] Salm 18. 3
[b] Gnà. 3. 7; Ròm. 12. 9
[c] Ier. 10. 11, 12
[d] Isa. 42. 5
[e] Dan. 3. 28
[4] *chuireadh.*
[f] Salm 112. 4
[g] Salm 63. 2
[h] Iud. 25
[i] Phil. 4. 4
[5] *do chuimhneachan a naomhachd, do 'Ainm naomh*

a's cubhaidh d'a ainm: thugaibh tabhartas leibh[b], agus thigibh a steach d'a chùirtibh.

9 Sleuchdaibh do an Tighearn' ann am maise na naomhachd; bitheadh eagal oirbh 'n a fhianuis, gach uile thìr.

10 Abraibh am measg nan cinneach[c], Tha an Tighearn' a' rìoghachadh[d]: mar an ceudna daingnichear an domhan, chum nach gluaisear e: bheir e breth air na slòigh le ceartas.

11 Bitheadh na nèamhan aoibhneach[g], agus deanadh an talamh gairdeachas; beucadh an fhairge, agus a làn.

12 Bitheadh a' mhachair ait, agus gach ni a *tha* innte; an sin deanadh uile chranna na coille luathghaire,

13 An làthair an Tighearn'; oir tha e a' teachd, oir tha e a' teachd a thoirt breth air an talamh: bheir e breth air an t-saoghal le ceartas[k], agus air na slòigh le 'fhìrinn.

## SALM XCVII.

1 *Mòralachd rìoghachd Dhé.* 8 *Rinn Sion gairdeachas air son bhreitheanas an Tighearna.* 10 *Gleidhidh Dia anaman a naomh.*

THA an Tighearn' a' rìoghachadh[n]: bitheadh aiteas air an talamh[p]: deanadh na h-eileana lìonmhor[q] gairdeachas.

2 *Tha* neoil agus dorchadas m'a thimchioll[s]: *is* iad ceartas agus breitheanas[t] àite-comhnuidh a rìgh-chaithreach.

3 Théid teine roimhe[u], agus loisgidh e suas a naimhdean air gach taobh.

4 Shoillsich a dhealanaich an cruinnecé; chunnaic, agus chriothnaich an talamh.

5 Leagh na beanntan as mar chéir[w] o làthair an Tighearna, o làthair Thighearna na talmhainn uile.

6 Cuiridh na nèamhan an céill a cheartas, agus chi gach sluagh a ghlòir[x].

7 Bithidh amhluadh orra-san uile a ni seirbhis do dhealbhan snaidhte, a ni uaill á ìodholaibh: sleuchdaibh dha[z], a dhiathan uile.

8 Chuala Sion, agus bha aoibhneas oirre; agus rinn nigheana Iudah gairdeachas air son do bhreitheanas, a Thighearna.

9 Oir *tha* thusa, a Thighearn', àrd os ceann na talmhainn uile; tha thu air d'àrdachadh gu mòr os ceann nan uile dhiathan.

10 Sibhse a ghràdhaicheas an Tighearna, fuathaichibh olc[b]: gleidhidh e anaman a naomh; á laimh nan aingidh saoraidh e iad[e].

11 Dh'éirich[4] solus do'n fhìrean[f], agus aoibhneas dhoibhsan a tha ionraic 'n an cridhe.

12 Bitheadh aoibhneas oirbh, fhìreana[i], anns an Tighearn'; agus thugaibh buidheachas ri cuimhneachadh air a naomhachd[5].

## SALM XCVIII.

1 *Chuir an salmadair an céill slàinte Dhé d'a phobull Israel.* 4 *Thug e carail do'n t-sluagh buidheachas a thabhairt do Dhia.*

Salm.

O SEINNIBH do an Tighearna laoidh nuadh, oir rinn e nithe iongantach: dh'oibrich a dheas làmh[b] agus a ghairdean naomh slàinte dha.

2 Thaisbein an Tighearn' a shlàinte[c]; ann an sealladh nan cinneach dh'fhoillsich e 'fhìreantachd.

3 Chuimhnich e a thròcair agus 'fhìrinn[d] do theaghlach Israeil; chunnaic uile chrìocha na talmhainn slàinte ar Dé[e].

4 Togaibh iolach ait do an Tighearn', a thìrean uile: togaibh 'ur guth, deanaibh gairdeachas, agus seinnibh cliù.

5 Seinnibh do an Tighearna le clàrsaich; le clàrsaich agus guth sailme.

6 Le trompaidibh agus guth na h-adhairce, togaibh iolach ait an làthair an Rìgh Iehobhah.

7 Beucadh an fhairge agus a làn, an saoghal agus iadsan a tha 'n an còmhnuidh ann.

8 Buaileadh na tuiltean am bosan; cuideachd deanadh na beannta luathghaire,

9 An làthair an Tighearn'; oir tha e a' teachd a thabhairt breth air an talamh[k]: bheir e breth air an t-saoghal ann am fìreantachd, agus air na slòigh ann an ceartas.

## SALM XCIX.

1 *Tha am fàidh a nochdadh gu bheil Dia 'n a righ os ceann na talmhainn,* 5 *agus gur còir sleuchdadh aig stòl a chos.*

THA an Tighearn' a' rìoghachadh[p]; criothnaicheadh na slòigh[r]: tha e 'n a shuidhe eadar cheruban: bitheadh crith air an talamh.

2 *Tha* an Tighearna mòr ann an Sion, agus *tha* e àrd os ceann gach sluaigh.

3 Moladh iad d'ainm mòr agus uamhasach[t]: *is* naomh e.

4 Agus is toigh leis an Rìgh chumhachdach breitheanas: is tu a shocruicheas a' chòir[u]; ni thusa breitheanas agus ceartas ann an Iacob.

5 Ardaichibh an Tighearn' ar Dia, agus sleuchdaibh aig stol a chos[v]: *is* naomh esan.

6 *Bha* Maois agus Aaron am measg a shagart, agus Samuel 'n am measg-san a ghairm air 'ainm: ghairm iadsan air an Tighearn'[y], agus fhreagair esan iad.

7 Ann am baideal neoil labhair e riu[z]: ghléidh iad a theisteis, agus an reachd *a* thug e dhoibh.

8 A Thighearn' ar Dia, fhreagair thusa iad: is tu an Dia a thug maitheanas dhoibh[a], ged a rinn thu dìoghaltas air son an [3]gnìomhara[b].

9 Ardaichibh an Tighearn' ar Dia, agus sleuchdaibh aig a shliabh naomh[a]: oir *is* naomh an Tighearn' ar Dia

[a] Salm 2. 6
[b] Ecs. 15. 6; Isa. 59. 16
[1] no, *molaidh.*
[c] Isa. 52. 10
[d] Luc. 1. 54, 72
[e] Ròm. 10. 12, 18
[f] Salm 140. 2
[g] Isa. 63. 19
[h] Ese. 34. 11, &c.; 1 Pead. 2. 25
[i] Salm 65. 1; Isa. 35. 10
[j] Salm cxxxvi.
[k] Tais. 1. 7
[l] Salm 89. 1
[m] 1 Sam. 18. 14
[n] 1 Ri. 9. 4
[o] Isa. 33. 15
[p] Salm 93. 1
[q] Salm 125. 5
[r] Ier. 5. 22
[s] Gnà. 21. 4
[t] Deut. 28. 58
[u] Iob 36. 5-7
[v] 1 Each. 28. 2
[2] *cha daingnichear.*
[w] Tais. 21. 27
[x] Ier. 21. 12
[y] Ecs. 15. 25; 1 Sam. 7. 9
[z] Ecs. 33. 9
[a] Salm 89. 33; Ier. 33. 25, 26
[3] *innleachdan.*
[b] Air. 11. 33, 34; Deut. 9. 20

## SALM C.

1 *Earail gu seirbhis a dheanamh do Dhia mar ar cruith-fhear agus ar fear-saoraidh,* 4 *agus gu cliù a thabhairt da air son a mhaitheis, a thròcair agus 'fhìrinn.*

Salm molaidh[1].

TOGAIBH iolach ait do an Tighearn', a thìrean uile.

2 Deanaibh seirbhis do an Tighearna le aoibhneas, thigibh 'n a fhianuis le luathghaire.

3 Bitheadh fios agaibh gur e an Tighearn' a's Dia ann': *is* e *a* rinn sinn[f], agus cha sinn féin; *is* sinn a shluagh[g], agus caoraich 'ionaltraidh-san[h].

4 Thigibh a steach 'n a gheatachaibh[i] le buidheachas, 'n a chùirtibh le moladh; thugaibh buidheachas dha, beannaichibh 'ainm.

5 Oir *tha* an Tighearna maith; *mairidh* a thròcair gu bràth[j], agus 'fhìrinn o linn gu linn.

## SALM CI.

1 *Chuir Daibhidh roimhe gu-n gluaiseadh e ann an ionracas a chridhe,* 5 *agus gu-n gearradh e as luchd-deanamh an uilc.*

Salm le Daibhidh.

MU thròcair[l] agus breitheanas canaidh mi: dhuit-sa, a Thighearna, seinnidh mi.

2 Iomchairidh mi mi féin gu glic[m] air slighe ionraic; O c'uin a thig thu a m' ionnsuidh? gluaisidh mi ann an ionracas mo chridhe 'am meadhon mo thighe[n].

3 Cha chuir mi ni olc sam bith fa chomhair mo shùl[o]: is fuathach leam obair luchd-eusaontais[q]; cha lean i rium.

4 Triallaidh cridhe iargalta uam; air an daoi cha chuir mi eòlas.

5 An ti gu dìomhair a bheir beum d'a choimhearsnach, esan gearraidh mi as; an ti aig am bheil sealladh àrd[s], agus cridhe uaibhreach, esan cha-n fhuiling mi.

6 *Bithidh* mo shùilean air fìreanaibh na tìre, chum gu-n gabh iad còmhnuidh leam: esan a ghluaiseas ann an slighe ionraic, ni e seirbhis dhomh.

7 Cha ghabh fear-deanamh ceilge còmhnuidh ann am thigh; cha-n fhuirich[2] fear-labhairt bhreug[w] fa chomhair mo shùl.

8 Gu moch[x] gearraidh mi as uile dhroch dhaoine na tìre; chum gu-n sgath mi as o chaithir an Tighearn' uile luchd-deanamh an uilc.

## SALM CII.

1 *Thaom am fàidh a ghearan an làthair Dhé.* 12 *Chuimhnich e air tròcair an Tighearna d'a shluagh, agus ghlac e misneach.* 23 *Tha Dia neo-chaochluidhcach 'n a bhith.*

*Urnuigh air son duine thruaigh 'n uair a bhith-
eas e air a shàruchadh[a], agus a thaomas e a
ghearan an lathair an Tighearn'[b].*

A THIGHEARN', éisd ri m'urnuigh[d],
agus thigeadh mo ghlaodh a d'ionn-
suidh.
2 Na foluich do ghnùis uam[e] ann an là
mo theinn: aom do chluas rium 's an là
*air an* gairm mi ort; éisd rium gu grad.
3 Oir tha mo làithean air teireachdainn
mar dheataich, agus tha mo chnàmhan
air an losgadh[g] mar theinntein[1].
4 Tha mo chridhe air a bhualadh, agus
air seargadh mar fheur; air chor as nach
cuimhne leam m'aran itheadh[i].
5 Le guth m'osnaich, lean mo chnàmh-
an ri[2] m'fheòil[k].
6 Tha mi cosmhuil ri pelican an fhàs-
aich[l]; tha mi mar chomhachaig[3] nan
ionad aonaranach.
7 Tha mi ri faire, agus tha mi mar eun
'n a aonar[m] air mullach tighe.
8 Air feadh an là tha mo naimhde
'g am mhasluchadh; agus iadsan a tha
air bhoile rium, mhionnaich iad a'm'
aghaidh[o].
9 Oir dh'ith mi luath mar aran, agus
mheasg ni mo dheoch le *m'*dheuraibh[p],
10 Trid do chorruich agus d'fheirge;
oir thog thu mi suas[q], agus leag thu mi
sìos.
11 Tha mo làithean, mar sgàile[t], ag
aomadh sìos; agus tha mi féin, mar fheur,
air seargadh[v].
12 Ach mairidh tusa, a Thighearna[w],
gu bràth, agus do chuimhne o linn gu
linn.
13 Eiridh tusa[y], ni thu tròcair air Sion;
oir tha 'n t-àm gu deadh-ghean[z] a nochd-
adh dhi, seadh, an t-àm suidhichte[a] air
teachd.
14 Oir tha do sheirbhisich a' gabhail
tlachd 'n a clachaibh, agus tha deadh rùn
aca d'a luaithre[d].
15 Mar sin bithidh eagal air na cinnich
roimh ainm an Tighearn', agus air uile
rìghribh na talmhainn roimh a ghlòir.
16 An uair a thogas an Tighearna suas
Sion[h], chithear e 'n a ghlòir[i].
17 Bheir e 'n aire do urnuigh nan dìob-
arach[j], agus cha dean e tàir air an ath-
chuinge.
18 Sgrìobhar so do'n àl ri teachd[l]; agus
molaidh an sluagh a ghinear an Tigh-
earn'.
19 Oir dh'amhairc e nuas o àirde a
naomhachd féin[n]; o na nèamhan sheall
an Tighearn' air an talamh;
20 A chluinntinn osnaich a' phrìosan-
aich[p], chum fuasgladh orra-san a dh'ord-
uicheadh chum bàis;
21 Chum ainm an Tighearna 'chur an
céill ann an Sion[r], agus a chliù ann an
Ierusalem;
22 An uair a chruinnichear na slòigh
le 'chéile, agus na rìoghachda, gu seirbhis
a dheanamh do an Tighearna.

[a] Salm 61. 2
[b] Salm 62. 8
[c] Salm 39. 13
Isa. 38. 10
[d] Salm 145. 19
[e] Isa. 43. 2
1 Cor. 10. 13
[f] Eabh. 1. 10-12
[g] Salm 31. 10
1 *mar àithinne.*
[h] Mal. 3. 6
Eabh. 13. 8
[i] Esr. 10. 6
[j] Isa. 66. 22
2 *mo chraicionn.*
[k] Iob 19. 20
[l] Isa. 38. 14
3 *chaillich-oidhche.*
[m] Salm 38. 11
Tuir. 3. 28
[n] Salm 146. 1
[o] Gnio. 23. 12
[p] Salm 42. 3
80. 5
[q] Salm 30. 7
[r] Mat. 9. 2-6
Eph. 1. 7
[s] Ecs. 15. 26
[t] Ecl. 6. 12
[u] Salm 34. 22
[v] Seum. 1. 10
[w] Tuir. 5. 19
[x] Isa. 40. 31
[y] Isa. 60. 10-14
Sech. 2. 10-12
[z] Sech. 1. 12, 13
[a] Isa. 40. 2
[b] Gnà. 22. 22, 23
[c] Ecs. iii.
Air. 12. 1, 2, 5, 8
[d] Salm 79. 1
[e] Ecs. 34. 6, 7
[f] Ioel 2. 13
Ion. 4. 2
[g] Isa. 57. 16
Mic. 7. 18, 19
[h] Ier. 31. 4
33. 7
[i] Isa. 60. 1, 7
[j] Neh. 1. 6, 11
2. 1-8
[k] Isa. 55. 9
[l] Ròm. 15. 4
1 Cor. 10. 11
[m] Ier. 50. 20
[n] Salm 33. 13, 14
[o] Deut. 8. 5
Mal. 3. 17
[p] Salm 146. 7
[q] Gen. 3. 19
[r] 1 Pead. 2. 9
[s] Isa. 40. 6-8
Seum. 1. 10, 11
[t] Iob 20. 9

23 Chlaoidh e anns an t-slighe mo neart;
ghiorraich e mo làithean.
24 Thubhairt mi[c], Mo Dhia, na tabhair
air falbh mi ann am meadhon mo làith-
ean: *tha* do bhliadhnan-sa air feadh nan
uile linn.
25 O chian[f] leag thu bunaite na tal-
mhainn; agus *is* iad na nèamhan obair
do làmh.
26 Théid as doibhsan, ach mairidh
tusa: fàsaidh iadsan uile sean mar eud-
ach; mar thrusgan caochlaidh tu iad,
agus bithidh iad air an caochladh.
27 Ach *is* tusa an Ti ceudna[h], agus cha
chrìochnaichear do bhliadhnan.
28 Mairidh clann do sheirbhiseach[j],
agus daingnichear an sliochd a'd' fhianuis.

## SALM CIII.

1 *Earail gu cliù a thoirt do Dhia do bhrìgh gu
bheil a mhaitheas mòr,* 15 *agus a thròcair o
shìorruidheachd orra-san d'an eagal e.*

*Salm* le Daibhidh.

BEANNAICH an Tighearn'[n], O m'an-
am; agus *moladh* gach ni a tha'n
taobh a stigh dhìom, 'ainm naomh-san.
2 Beannaich an Tighearn', O m'anam;
agus na dì-chuimhnich a thiodhlacan uile:
3 'S e 'mhaitheas dhuit do pheacaidhean
gu léir[r], a shlànuicheas d'euslaintean
uile[s];
4 A shaoras do bheatha o sgrios[u], a
chrùnas thu le caoimhneas-gràidh agus
caomh-thròcairibh;
5 A shàsuicheas do bheul le nithibh
maithe, air chor as gu-n ath-nuadhaichear
d'òige[x], mar *òige* na h-iolaire.
6 Ni an Tighearna ceartas agus breith-
eanas dhoibhsan uile a tha air an sàruch-
adh[b].
7 Dh' fhoillsich e a shlighean do
Mhaois[c], a ghniomhara do chloinn Israeil.
8 *Is* tròcaireach agus *is* gràsmhor an
Tighearna[e], mall chum feirge[f], agus pailt
ann an caoimhneas-gràidh.
9 Cha chronaich e do ghnàth[g], agus
cha ghléidh e *'fhearg* gu bràth.
10 A réir ar peacaidhean cha d'rinn e
oirnn, agus a réir ar n-eucearta cha d'thug
e luigheachd dhuinn.
11 Oir mar tha na nèamhan àrd os
ceann na talmhainn[k], *mar sin* tha a
thròcair mòr d'an taobh-san d'an eagal e.
12 Cho fad as a tha an àird an ear o'n
àird an iar, cho fad as sin chuir e uainn
ar n-eusaontais[m].
13 Mar ghabhas athair truas d'a
chloinn[o], gabhaidh an Tighearna truas
dhiubhsan d'an eagal e.
14 Oir is aithne dha ar dealbh; is
cuimhne leis gur duslach sinn[q].
15 An duine, mar fheur *tha* a làithean;
mar bhlàth na macharach[s], mar sin fàs-
aidh e fo bhlàth.
16 Oir gabhaidh a' ghaoth thairis, agus
cha *bhi* e ann; agus cha-n aithnich 'ionad
féin e na's mò[t].

17 Ach *tha* tròcair an Tighearn' o shìorruidheachd orra-san d'an eagal e, agus 'fhìreantachd do chloinn *an* cloinne ;

18 Dhoibhsan a chumas a choimhcheangal[b], agus a chuimhnicheas 'àitheanta, chum an deanamh.

19 Shocruich an Tighearn' a rìghchaithir anns na nèamhan[c]; agus tha a rìoghachd a' riaghladh os ceann nan uile[d].

20 Beannaichibh an Tighearna, sibhse 'aingle, treun ann an neart[e], a' deanamh 'iarrtuis, ag éisdeachd ri fuaim 'fhocail.

21 Beannaichibh an Tighearn', a shlòigh uile, sibhse a luchd-frithealaidh a tha 'deanamh a thoile[f].

22 Beannaichibh an Tighearn', 'oibre uile[h], anns gach àite d'a thighearnas : beannaich an Tighearn', O m'anam.

## SALM CIV.

1 *Mòralachd, cumhachd, agus freasdal Dhé.* 31 *Mairidh glòir an Tighearna gu bràth.* 33 *Gheall am fàidh gu-n canadh e moladh do Dhia an cian a bha e beò.*

BEANNAICH an Tighearn', O m'anam. A Thighearna mo Dhia, tha thusa ro mhòr ; le urram agus mòralachd tha thu air do sgeadachadh[l]:

2 *Tha* thu a' cur soluis umad mar thrusgan[m], a' sìneadh a mach nan nèamh mar chùirtein[o];

3 Tha e a' leagadh sailthean a sheòmar anns na h-uisgeachaibh[p], a' deanamh nan neul 'n an carbad dha féin[q], a' siubhal air sgiathaibh na gaoithe[r];

4 A' deanamh 'aingle 'n an spioradaibh[s], a luchd-frithealaidh 'n an teine lasarach[u];

5 Shuidhich e an talamh air a bhunaitibh, chum nach gluaisteadh e gu bràth[v].

6 Leis an doimhneachd, mar le trusgan, chòmhdaich thu e[w]: sheas na h-uisgeachan os ceann nam beann.

7 O d'achmhasan-sa theich iad[y], o ghuth do thairneanaich ghreas iad rompa.

8 Chaidh iad suas ri taobh nam beann; chaidh iad sìos air feadh nan gleann do'n àit a dh'orduich thusa dhoibh.

9 Shuidhich thu crìoch air nach téid iad thairis[c]; chum nach pill iad a rìs a chòmhdachadh na talmhainn.

10 *Tha* e a' cur thobar anns na gleanntaibh *a* tha a' ruith air feadh nam beann.

11 Bheir iad deoch do uile bheathaichibh na macharach: coisgidh na h-asail fhiadhaich an ìotadh.

12 Am fagus doibh còmhnuichidh eunlaith nan speur, *a* bhitheas a' seinn am measg nan geug.

13 Uisgichidh e na beanntan o 'sheòmraichibh : le toradh a ghnìomh sàsuichear an talamh.

14 Bheir e air feur fàs do'n spréidh, agus air luibh chum seirbhis an duine, chum aran a thabhairt as an talamh,

15 Agus fìon *a* ni cridhe an duine subhach[i], oladh a ni *a* ghnùis dealrach, agus aran *a* neartaicheas cridhe an duine.

16 Tha craobhan an Tighearna làn brìgh, seudair Lebanoin a shuidhich e[a]:

17 Far an dean na h-eoin an nid ; aig an storc *tha* na craobhan giuthais mar ionad-tàimh.

18 *Tha* na beanntan àrda 'n an tearmunn do na gabhair fhiadhaich; na creagan do na coineanaibh.

19 Rinn e a' ghealach air son aimsirean ; is aithne do'n ghréin mar a luidheas i.

20 Ni thu dorchadas, agus tha'n oidhche ann : an sin snàigidh uile bheathaiche na coille *mach*.

21 Beucaidh na leòmhain òga air son cobhartaich[g], agus ag iarraidh am bìdh air Dia.

22 Eiridh a' ghrian, cruinnichidh iad le 'chéile, agus 'n an àitibh-tàimh luidhidh iad.

23 Théid an duine mach gu 'obair[i], agus gu 'shaothair gu feasgar.

24 Cia lìonmhor d'oibre, a Thighearna! ann an gliocas rinn thu iad gu léir[j]: tha'n talamh làn de d' shaoibhreas :

25 *Mar an ceudna* an cuan so a tha mòr agus farsuinn[k], anns *am bheil creutairean* snàigeach gun àireamh, araon beathaichean beaga agus mòra.

26 An sin siubhlaidh na longan ; agus an Lebhiatan sin[n], *a* dhealbh thu gu sùgradh ann.

27 Feithidh iad sin uile ortsa, chum gu-n tabhair thu dhoibh am biadh 'n a thràth.

28 Bheir thusa dhoibh, cruinnichidh iadsan; fosgailidh tu do làmh[t], sàsuichear iad le maith.

29 Foluichidh tu do ghnùis, bithidh iad fo amhluadh ; bheir thu uatha an deò, eugaidh iad, agus pillidh iad ri'n ùir.

30 Cuiridh tu mach do spiorad[x], cruthaichear iad ; agus ath-nuadhaichidh tu aghaidh na talmhainn.

31 Mairidh glòir an Tighearna gu bràth; ni an Tighearna gairdeachas 'n a oibribh[z].

32 Seallaidh e air an talamh, agus criothnaichidh e[a]; beanaidh e ris na beanntaibh, agus bithidh deatach dhiubh[b].

33 Seinnidh mise do an Tighearn' an cian is beò mi ; canaidh mi moladh do m' Dhia fhad's a bhitheas bith agam.

34 Bithidh mo smuaintean air milis[d]; ni mi gairdeachas anns an Tighearna[e].

35 Sgriosar peacaich a mach as an talamh[f], agus cha *bhi* na h-aingidh ann na's mò[g]. Beannaich an Tighearn', O m'anam. Molaibhse an Tighearna.

## SALM CV.

1 *Is còir buidheachas a thabhairt do Dhia, agus a ghnùis iarraidh a ghnàth.* 8 *Nochd an salmadair freasdal Dhé do Abraham ;* 16 *do Ioseph ;* 23 *agus do Israel 's an Eiphit, &c.*

O THUGAIBH buidheachas do an Tighearna[h]; gairmibh air 'ainm ; foillsichibh am measg nan sluagh a ghniomhara[j].

[a] Salm 92. 12
[b] Ecs. 20. 6
Deut. 7. 9
[c] Salm 11. 4
[d] Dan. 4. 34, 35
[e] Ioel 2. 11
[f] Dan. 7. 10
Eabh. 1. 14
[g] Iob 38. 39
[h] Salm 145. 10
[i] Gen. 3. 19
[j] Gnà. 3. 19
[k] Salm 95. 5
[l] Tais. 1. 13, &c.
[m] Dan. 7. 9
1 Tim. 6. 16
[n] Iob 41. 1, &c.
[o] Isa. 40. 22
[p] Am. 9. 6
[q] Isa. 19. 1
[r] Salm 18. 10
[s] Eabh. 1. 7
[t] Salm 145. 16
[u] 2 Ri. 2. 11
6. 17
[v] Salm 93. 1
Ecl. 1. 4
[w] Gen. 7. 19
[x] Isa. 32. 14, 15
Ese. 37. 9
[y] Gen. 8. 1-5
[z] Gen. 1. 31
Isa. 62. 5
[a] Hab. 3. 10
[b] Ecs. 19. 18
[c] Iob 38. 10, 11
[d] Salm 63. 5, 6
[e] Salm 32. 11
Hab. 3. 17, 18
[f] Gnà. 2. 22
[g] Salm 1. 4
[h] 1 Each. 16. 8-22
[i] Gnà. 31. 6, 7
[j] Isa. 12. 4

2 Seinnibh dha ; seinnibh sailm dha ;
labhraibh air 'oibribh iongantach-san gu
léir.
3 Deanaibh uaill á 'ainm naomh-san :
bitheadh gairdeachas air cridhe na dream
a dh'iarras an Tighearn'.
4 Iarraibh an Tighearn'[d] agus a neart ;
iarraibh a ghnùis a ghnàth[e].
5 Cuimhnichibh 'oibrean iongantach a
rinn e; a chomharaidhean agus breithean-
ais a bheoil,
6 O sibhse a shliochd Abrahaim 'òg-
laich-san, sibhse a chlann Iacoib, a
dhaoine taghta-san.
7 *Is* esan an Tighearn' ar Dia-ne ; air
feadh na talmhainn uile *tha* a bhreith-
eanais[i].
8 Chuimhnich e gu sìorruidh a choimh-
cheangal[j], am focal *a* dh'orduich e do
mhìle ginealach ;
9 A rinn e ri Abraham[l], agus a mhionn-
an do Isaac[m];
10 Agus dhaingnich e sin do Iacob[n] mar
reachd, do Israel mar choimhcheangal
bith-bhuan ;
11 Ag ràdh, Dhuit-sa bheir mi fearann
Chanaain, crannchur 'ur n-oighreachd.
12 An uair nach robh iad ach ro
thearc ann an àireamh[r], agus 'n an coigrich
ann ;
13 Agus a chaidh iad o chinneach gu
cinneach, o rìoghachd gu sluagh eile ;
14 Cha do leig e le duine sam bith
eucoir a dheanamh orra, agus smachdaich
e rìghrean air an son ;
15 *Ag ràdh*, Na beanaibh ri m' dhaoin-
ibh ungta, agus air m'fhàidhibh na dean-
aibh cron.
16 Agus ghairm e gorta air an tìr[x];
bhris e uile lorg an arain[y].
17 Chuir e duine rompa[a], Ioseph, *a*
reiceadh mar thràill[b].
18 Le geimhlibh dhochainn iad a chos-
an ; chuireadh ann an iarunn e gu teann ;
19 Gu ruig an t-àm anns an d'thàinig a
bhriathar : dhearbh focal an Tighearn' e[d].
20 Chuir an rìgh *teachdaire* uaith[e],
agus dh'fhuasgail e air ; uachdaran an
t-sluaigh, agus leig e saor as e.
21 Rinn se e 'n a thighearn' air a thigh,
agus 'n a uachdaran os ceann a mhaoin
uile :
22 Chum gu-n ceangladh e 'àrd-cheann-
ardan a réir a thoile, agus gu-n deanadh
e a sheanairean glic.
23 Agus thàinig Israel do'n Eiphit[g],
agus bha Iacob air chuairt ann an tìr
Cham.
24 Agus thug e air a shluagh fàs ro
lìonmhor[h], agus rinn e na bu treise iad na'n
naimhdean.
25 Dh'iompaich e an cridhe gu fuath a
thoirt d'a shluagh, agus gu buntainn gu
cealgach r'a sheirbhisich.
26 Chuir e *d'an ionnsuidh* Maois 'òg-
lach féin[l], Aaron a thagh e.
27 Nochd iad a chomharaidhean 'n am

[a] Ecs. vii.-xii.
[b] Ecs. 10. 21-23
[c] Ecs. 7. 20, 21
[d] Am. 5. 4, 6
[e] Salm 27. 8
[f] Ecs. 8. 5, 6
[g] Ecs. 8. 17, 24
[h] Ecs. 9. 23-25
[i] Isa. 26. 9
[j] Luc. 1. 73
[k] Ecs. 10. 12-14
[l] Gen. 17. 2
[m] Gen. 26. 3
[n] Gen. 28. 13-15
[o] Gen. 12. 29
[p] Gen. 49. 3
[q] Ecs. 12. 35
[r] Deut. 7. 7
[s] Ecs. 12. 33
[t] Ecs. 13. 21
[u] Salm 78. 18
[v] Ecs. 16. 13, 14
[w] Ecs. 17. 6
Air. 20. 11
1 Cor. 10. 4
[x] Gen. 41. 54
[y] Isa. 3. 1
[z] Gen. 15. 14
[a] Gen. 45. 5
[b] Gen. 39. 1, 20
[c] Ios. 21. 43
[d] Gen. 41. 11-16. 25
[e] Gen. 41. 14, 40
[f] Deut. 4. 1, 40
6. 21, 25
1 *Halle-luiah.*
[g] Gen. 46. 6, 7
[h] Ecs. 1. 7, &c.
[i] 1 Each. 16. 34
[j] Salm 40. 5
[k] Salm 15. 2
[l] Ecs. 4. 12, &c.
[m] Gal. 6. 9
2 no, *orm.*
[n] Salm 119. 132

measg[a], agus a bheartan iongantach ann
an tìr Cham.
28 Chuir e mach dorchadas[b], agus bha
dorchadas ann : agus cha d' rinn iad
ceannairc an aghaidh 'fhocail.
29 Thionndaidh e an uisgeacha gu fuil[c],
agus mharbh e an iasg.
30 Thug an tìr a mach losgainn gu
pailt[f], ann an seòmraichibh an rìghrean.
31 Labhair e[g], agus thàinig iomadh
gnè chuileag agus mialan 'n an crìoch-
aibh uile.
32 Air son an uisge thug e dhoibh
clach-mheallain[h], agus teine lasarach
'n an tìr.
33 Agus bhuail e an croinn-fhìona agus
an croinn-fhìge ; agus bhris e craobhan an
crìoch.
34 Labhair e, agus thàinig locuist[k],
agus burruis, agus sin gun àireamh ;
35 Agus dh'ith iad gach luibh 'n an tìr ;
agus dh'ith iad meas am fearainn.
36 Agus bhuail e gach ceud-ghin 'n an
tìr[o], toiseach an neirt uile[p].
37 Agus thug e mach iad le airgiod
agus le òr[q] : agus 'n an treubhan uile cha
*robh* aon neach lag.
38 Bha aoibhneas air an Eiphit an uair
a chaidh iad a mach[s]; oir thuit an eagal-
san orra.
39 Sgaoil e neul mar chòmhdach[t], agus
teine gu solus a thoirt 's an oidhche.
40 Dh'iarr iad[u], agus thug e *dhoibh*
gearra-goirt[v]; agus le aran nèimh shàs-
uich e iad.
41 Dh' fhosgail e a' chreag[w], agus
bhrùchd uisgeacha mach ; ruith iad air
na h-ionadaibh tioram mar amhainn.
42 Oir chuimhnich e a ghealladh
naomh[z] do Abraham a sheirbhiseach.
43 Agus thug e mach a shluagh le
aoibhneas, a dhaoine taghta le gaird-
eachas.
44 Agus thug e dhoibh fearann nan
cinneach[c]; agus shealbhaich iad saothair
nan sluagh ;
45 Chum gu-n tugadh iad fainear a
reachdan[f], agus gu-n gleidheadh iad a
laghan. Molaibh an Tighearna[1].

## SALM CVI.

1 *Chomhairlich an salmadair do'n t-sluagh Dia a mholadh air son a mhaitheis.* 4 *Ghuidh e gu-n cuimhnicheadh Dia orra le a dheadh-ghean.* 6 *Chuir e an céill ceannairc Israeil;* 47 *agus chrìochnaich e le urnuigh.*

MOLAIBH an Tighearn'. O thug-
aibh buidheachas do an Tighearn',
oir *tha* e maith, oir gu bràth *mairidh* a
thròcair[i].
2 Cò is urrainn gniomhara treuna an
Tighearn' a chur an céill[j]? *cò* is urrainn
a chliù uile fhoillseachadh ?
3 *Is* beannaichte iadsan a choimhead-
as breitheanas[k], a ni ceartas anns gach
àm[m].
4 Cuimhnich oirnn[2], a Thighearna[n],

leis an deadh-ghean *a nochdas tu* do d' shluagh féin: O fiosraich sinn le d' shlàinte :

5 Chum gu faic sinn maith do dhaoine taghta[a], chum gu-n dean sinn aoibhneas ann an aoibhneas do chinnich[b]; chum gu-n dean sinn uaill le d'oighreachd-sa[d].

6 Pheacaich sinne le'r n-aithrichibh[e]; rinn sinn gu h-olc, rinn sinn gu h-aingidh.

7 Cha do thuig ar n-aithriche d'iongantais anns an Eiphit; cha do thuig iad lìonmhoireachd do thròcairean, ach bhrosnuich iad *thu* làimh ris a' mhuir[f], aig a' mhuir ruaidh.

8 Gidheadh theasairg e iad air sgàth 'ainme féin[g]; chum gu nochdadh e a chumhachd[i].

9 Agus smachdaich[2] e a' mhuir ruadh[j], agus thiormaicheadh i; agus threòraich e iad troimh na doimhneachdaibh, mar troimh fhàsach.

10 Agus theasairg e iad o làimh an ti a thug fuath *dhoibh*, agus shaor e iad o làimh an nàmhaid.

11 Agus dh'fholuich na h-uisgeachan an eascairdean[l]: cha d'fhàgadh aon diubh.

12 An sin chreid iad a bhriathran, agus sheinn iad a chliù[n].

13 Gu luath[4] dhì-chuimhnich iad a' ghniomhara; cha d'fheith iad r'a chomhairle.

14 Ach ghlac ana-miann iad[5] 's an fhàsach[p], agus bhuair iad Dia anns an ionad uaigneach.

15 Agus thug e dhoibh an iarrtus, ach chuir e caoile air an anam[s].

16 Agus ghabh iad farmad ri Maois anns a' champ[u], agus ri Aaron *sagart* naomh an Tighearna.

17 Dh'fhosgail an talamh, agus shluig e sios Datan, agus dh'fholuicheadh cuideachd Abiraim.

18 Agus las teine 'n an cuideachd; loisg an lasair suas na droch dhaoine.

19 Rinn iad laogh ann an Horeb[x], agus shleuchd iad do'n dealbh leaghta.

20 Agus chaochail iad an glòir gu coslas daimh a dh'itheas feur[y].

21 Dhì-chuimhnich iad Dia am Fear-saoraidh, a rinn nithe mòra anns an Eiphit;

22 Nithe iongantach ann an tìr Cham, nithe uamhasach aig a' mhuir ruaidh :

23 Uime sin thubhairt e gu milleadh e iad[a], mur bhitheadh gu-n do sheas *'òglach* taghta, Maois, fa chomhair anns a' bhèairn gus a chorruich a thionndadh uatha, chum nach sgriosadh e iad.

24 Agus rinn iad tarcuis air an tìr thaitnich[d]: cha do chreid iad 'fhocal.

25 Agus rinn iad gearan 'n am buthaibh; agus cha d'éisd iad ri guth an Tighearn'.

26 An sin thog e a làmh[6] 'n an aghaidh, a thoirt orra tuiteam anns an fhàsach;

27 Agus a thilgeadh sìos an sliochd am measg nan cinneach, agus gu'n sgaoileadh air feadh nan tìrean.

28 Mar an ceudna naisg iad iad féin ri Baal-peor[c], agus dh'ith iad ìobairtean nam marbh.

29 Agus bhrosnuich iad *e* le'n gniomharaibh; agus bhris a' phlàigh a steach orra.

30 An sin sheas Phinehas, agus chuir e breitheanas 'an gniomh; agus choisgeadh a' phlàigh.

31 Agus mheasadh sin dha mar fhìreantachd o linn gu linn gu bràth.

32 Chuir iad fearg air mar an ceudna aig uisgeachaibh[1] Mheribah[h]; agus dh'éirich olc do Mhaois air an son.

33 Oir bhrosnuich iad a spiorad, air chor as gu-n do labhair e gu h-aithghearr le 'bhilibh.

34 Cha do sgrios iad na[3] slòigh[k], mu'n d' thug an Tighearn' àithne dhoibh;

35 Ach choimh-mheasg iad iad féin am measg nan cinneach, agus dh'fhòghluim iad an oibre.

36 Agus rinn iad seirbhis d'an ìodholaibh[m], a bha mar ribe dhoibh.

37 Agus dh'ìobair iad am mic agus an nigheana do dheamhnaibh[o],

38 Agus dhòirt iad fuil neo-chiontach, fuil am mac agus an nighean, a dh'ìobair iad do ìodholaibh Chanaain: agus thruailleadh an tìr le fuil[q].

39 Agus rinneadh neòghlan iad le'n oibribh[r], agus chaidh iad air strìopachas le'n gniomharaibh[t].

40 Agus las fearg an Tighearn' an aghaidh a shluaigh[v], agus ghabh e gràin d'a oighreachd[w].

41 Agus thug e suas iad do làimh nan cinneach: agus bha iadsan a dh'fhuathaich iad, 'n an uachdarain os an ceann.

42 Agus shàruich an naimhdean iad; agus leagadh gu h-ìosal iad fo'n làimh.

43 Iomadh uair shaor e iad; ach bhrosnuich iad *e* le'n comhairlibh, agus dh'ìslicheadh iad air son an cionta.

44 Gidheadh thug e an àmhghar fainear[z], an uair a chual' e an glaodh :

45 Agus chuimhnich *e* dhoibh a choimhcheangal, agus ghabh e aithreachas a réir lìonmhoireachd a thròcair.

46 Agus fhuair e truas dhoibh ann an sealladh na muinntir sin a thug leo 'n am braighdibh iad[b].

47 Saor sinn[c], a Thighearn' ar Dia, agus tionail sinn o mheasg nan cinneach, chum buidheachas a thabhairt do d'ainm naomh-sa, chum caithream a dheanamh ann ad chliù.

48 Gu ma beannaichte[e] an Tighearna, Dia Israeil o shìorruidheachd gu sìorruidheachd! agus abradh an sluagh uile, Amen. Molaibhse an Tighearna[7].

[a] Eph. 1. 4
[b] Isa. 35. 10 Eoin 16. 22
[c] Air. 25. 2, &c.
[d] Eph. 1. 18
[e] Dan. 9. 5
[f] Ecs. 14. 11, 12
[g] Ese. 20. 14
[1] *comh-stri.*
[h] Air. 20. 3, &c.
[i] Ecs. 9. 16
[2] *chronaich.*
[j] Ecs. 14. 21, &c.
[3] *na cinnich.*
[k] Bre. 1. 21, &c.
[l] Ecs. 15. 5
[m] Bre. 2. 3, &c.
[n] Ecs. 15. 1, &c.
[4] *rinn iad cabhag, dhì-chuimhnich iad.*
[o] Ese. 16. 20
[5] *mhiannaich iad miann.*
[p] Air. 11. 4, 33 Salm 78. 18
[q] Air. 35. 33
[r] Ese. 20. 18
[s] Isa. 10. 16
[t] Lebh. 17. 7 Ier. 3. 6-9
[u] Air. 16. 1, &c.
[v] Bre. 2. 14, &c. Neh. 9. 27, &c. Salm 78. 59
[w] Tuir. 2. 7
[x] Ecs. 32. 4
[y] Ier. 2. 11
[z] Lebh. 26. 40-42
[a] Ese. 20. 13
[b] Esr. 9. 9
[c] 1 Each. 16. 35
[d] Deut. 8. 7
[e] Salm 41. 13
[6] no, *thoge a làmh dhoibh;* 's e sin, *mhionnaich e.*
[7] *Halleluiah.*

## SALM CVII.

*1 Chomhairlich Daibhidh do'n t-sluagh Dia a mholadh air son a mhaitheis, 6 agus air son a fhreasdail d'an taobh anns gach teanntachd.*

O THUGAIBH buidheachas do an
Tighearn', oir *tha e* maith[a], oir gu
bràth *mairidh* a thròcair.
2 *Mar so* abradh iadsan a shaoradh leis
an Tighearn', a shaor e o làimh an nàmh-
aid[c];
3 Agus a chruinnich e as na tìribh[d], o'n
àird an ear agus o'n àird an iar, o'n àirde
tuath agus o'n àirde deas.
4 Chaidh iad air seacharan anns an
fhàsach[f], ann an ionad uaigneach; slighe
gu baile tàimh cha d'fhuair iad.
5 Ocrach agus tartmhor, dh'fhàilnich
an anam annta.
6 An sin ghlaodh iad ris an Tighearna
'n an airc[h], agus as an teanntachdaibh
shaor e iad.
7 Agus threòraich e iad air slighe
cheirt[i], chum gu-n rachadh iad gu baile
tàimh.
8 O gu moladh *daoine* Dia air son a
mhaitheis, agus air son a bheartan ion-
gantach do chloinn nan daoine!
9 Oir shàsuich e an t-anam ciocrach[k],
agus lìon e an t-anam ocrach le maith.
10 Iadsan a shuidh ann an dorchadas
agus ann an sgàile a' bhàis, ceangailte
ann an truaighe agus 'an iarunn[n],
11 A chionn gu-n d' rinn iad ceannairc
an aghaidh bhriathar Dhé[p], agus gu-n
d' rinn iad tàir air comhairle an Ti a's
àirde;
12 Aig an do leagadh sìos an cridhe le
docair[1]: thuit iad, agus cha *robh* fear-
cuideachaidh ann[q].
13 An sin ghlaodh iad ris an Tighearna
'n an airc, agus as an teanntachdaibh
shaor e iad.
14 Thug e iad á dorchadas agus á sgàile
a' bhàis[r], agus bhris e o 'chéile an cuibh-
reach.
15 O gu moladh *daoine* an Tighearn'
air son a mhaitheis, agus air son a
bheartan iongantach do chloinn nan
daoine!
16 Oir bhris e na geatachan umha[u],
agus ghearr e sìos na croinn iaruinn.
17 Bha amadain, air son an eusaontais[w]
agus air son an eucearta, fo àmhghar.
18 De gach biadh ghabh an anam
gràin[y], agus thàinig iad dlùth do gheat-
achaibh bàis.
19 An sin ghlaodh iad ris an Tighearna
'n an airc, agus as an teanntachdaibh
shaor e iad.
20 Chuir e 'fhocal uaith[a], agus shlàn-
uich e iad[b]; agus shaor e iad o sgrios.
21 O gu moladh *daoine* an Tighearn'
air son a mhaitheis, agus air son a bheartan
iongantach do chloinn nan daoine[c]!
22 Agus gu-n ìobradh iad ìobairtean
buidheachais[e], agus gu-n cuireadh iad an
céill a ghniomhara le luathghaire!

[a] Salm 119. 68
Mat. 19. 17
[b] Ion. 1. 4, &c.
[c] Salm 106. 10
[d] Isa. 43. 5, 6
Ese. 39. 25, &c.
[e] Nah. 2. 10
[f] Deut. 32. 10
[g] Salm 89. 9
Mat. 8. 26
[h] rann. 13, 19, 28
Salm 50. 15
Hos. 5. 15
[i] Esr. 8. 21
Isa. 30. 21
[j] Salm 22. 22
66. 16
111. 1
[k] Luc. 1. 53, 79
[l] 1 Ri. 17. 1, 7
[m] Gen. 13. 10
19. 25
[n] Iob 36. 8, 9
[o] Salm 114. 8
Isa. 41. 8
[p] Tuir. 3. 42
5. 16, 17
[1] *saothair.*
[q] Iob 9. 3
[r] Salm 146. 7
[2] *a ris.*
[s] 2 Ri. 10. 32
[t] Iob 12. 21, 24
[u] Isa. 45. 2
[v] 1 Sam. 2. 5-8
Salm 113. 7-9
[w] Salm 38. 3, 5
[x] Iob 5. 15, 16
22. 19
[y] Iob 33. 19-30
[z] Ier. 9. 12
Hos. 14. 9
[a] 2 Ri. 20. 4, 5
Mat. 8. 8
[b] Salm 30. 2, 3
[c] Salm 66. 5
[d] Salm 57. 7-11
[e] Lebh. 7. 12
Eabh. 13. 15

23 Iadsan a théid sìos do'n fhairge
air longaibh, a ni obair air uisgeachaibh
mòra,
24 Chi iadsan gnìomharan an Tighearn',
agus a bheartan iongantach 's an doimhne.
25 Oir labhraidh e[b], agus dùisgidh e a'
ghaoth dhoinionnach, agus togaidh i a
tonnan.
26 Théid iad suas do na nèamhan
théid iad sìos do na doimhneachdaibh; le
àmhghar leaghaidh an anam[e].
27 Theid iad thuige agus uaith, agus
tuislichidh iad mar dhuine air mhisg;
agus théid as d'an céill uile.
28 An sin glaodhaidh iad ris an Tigh-
earna 'n an airc, agus as an teanntachd-
aibh bheir e iad.
29 Cuiridh e an doinionn gu fèith[g];
agus bithidh a tonnan 'n an tàmh.
30 An sin bithidh iad ait, a chionn gu-m
bi iad sàmhach; agus bheir e iad do'n
chaladh a's miannach leo.
31 O gu moladh *daoine* an Tighearn'
air son a mhaitheis, agus air son a bheart-
an iongantach do chloinn nan daoine!
32 Agus gu-n àrdaicheadh iad e ann an
coimhthional an t-sluaigh[j], agus ann an
àite-suidhe nan seanair gu moladh iad e!
33 Ni e aimhniche 'n am fàsach[l], agus
tobair uisge 'n an talamh tartmhor.
34 Fearann beartach *ni e* fàs[m], air son
aingidheachd a luchd-àiteachaidh.
35 Ni e fàsach 'n a linne uisge[o], agus
fearann tioram 'n a thobraichibh uisge.
36 Agus an sin bheir e air na h-ocraich
còmhnuidh a ghabhail; agus deasaichidh
iad baile tàimh;
37 Agus sìol-chuiridh iad achanna, agus
suidhichidh iad fìon-liosan; agus bheir
iad toradh pailt uatha.
38 Agus beannaichidh e iad, agus fàs-
aidh iad ro lìonmhor; agus cha lughdaich
e an spréidh.
39 Ach *ma pheacaicheas iad*[2], lughd-
aichear[s] agus leigear sìos iad le fòirneart,
olc, agus doilgheas.
40 Dòirtidh e tarcuis air àrd-uaislibh[t],
agus cuiridh e air seacharan iad ann am
fàsach as eughmais slighe.
41 Agus togaidh e suas am bochd[v] o
thruaighe, agus ni e teaghlaichean *dha*
mar threud.
42 Chi na fìreana so[x], agus bithidh iad
ait; agus druididh gach euceart a beul.
43 Cò *tha* glic[z], agus *a* bheir fainear
na nithe sin? tuigidh esan caoimhneas
gràdhach an Tighearna.

## SALM CVIII.

*1 Ghlac Daibhidh misneach gu Dia a mholadh, 5 agus dh'iarr e còmhnadh uaith a réir a ghealladhean.*

Laoidh *no* Salm le Daibhidh.

THA mo chridhe deas[d], a Dhé; seinn-
idh mi, agus molaidh mi, eadhon le
m' ghlòir.

2 Mosgail, a shaltair agus a chlàrsach : mosglaidh mi féin moch air mhaduinn.

3 Molaidh mi thu am measg nan sluagh, a Thighearn', agus seinnidh mi dhuit am measg nan cinneach.

4 Oir *is* mòr do thròcair os ceann nan nèamh; agus *tha* d'fhìrinn gu ruig na neoil[1].

5 Bi air d'àrdachadh os ceann nan nèamh, a Dhé; agus os ceann na talmhainn uile *bitheadh* do ghlòir.

6 Chum gu-n teasairgear iadsan a's ionmhuinn leat[e], saor thusa le d' dheas làimh, agus éisd rium.

7 Labhair Dia 'n a naomhachd : ni mi aoibhneas, roinnidh mi Sechem, agus tomhaisidh mi gleann Shucoit.

8 *Is* leam-sa Gilead; *is* leam Manaseh; agus *is* e Ephraim neart mo chinn; Iudah fear-tabhairt mo lagha[f].

9 *Is* e Moab mo shoitheach-ionnlaid; os ceann Edoim tilgidh mi mo bhròg : thar Palestina ni mi caithream.

10 Cò bheir mi do'n bhaile dhaingnichte? cò threòraicheas mi gu Edom?

11 Nach tusa, a Dhé? *thusa a* thilg uait sinn, agus nach deachaidh a mach, a Dhé, le ar n-armailtibh?

12 Thoir còmhnadh dhuinn ann an airc; oir *is* dìomhain furtachd duine[i].

13 Trìd Dhé ni sinn treubhantas[j]; oir saltraidh esan sìos ar naimhdean[k].

## SALM CIX.

1 *Tha Daibhidh a' gearan gu-n do bhuin a naimhdean gu cealgach ris.* 6 *Thug e thairis iad do léir-sgrios:* 16 *nochd e gu-n do ghràdhaich iad aingidheachd;* 21 *agus ghuidh e gu-n saoradh Dia e o luchd-dìtidh 'anama.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

A DHE mo chliù[m], na bi ann ad thosd[o].

2 Oir tha beul an aingidh, agus beul na ceilge fosgailte a'm' aghaidh; labhair iad a'm' aghaidh le teangaidh nam breug[q].

3 Agus le briathraibh fuatha chuairtich iad mi; agus chog iad a'm' aghaidh gun aobhar[t].

4 'An éiric mo ghràidh tha iad naimhdeil dhomh, agus mi *ri* urnuigh[2].

5 Agus dhìol iad dhomh olc 'an éiric maith[v], agus fuath 'an éiric mo ghràidh.

6 Cuir an t-aingidh os a cheann, agus seasadh Satan[3] aig a dheas làimh.

7 'N uair a bheirear breth air, faighear ciontach e, agus bitheadh 'urnuigh dha 'n a peacadh[y].

8 Bitheadh a làithean tearc, agus glacadh neach eile a dhreuchd[a].

9 Bitheadh a chlann 'n an dilleachdain[b], agus a bhean 'n a bantraich.

10 A ghnàth air seacharan bitheadh a chlann, agus iarradh iad déirc; agus sireadh iad as an àitibh fàs.

11 Glacadh fear nam fiach[e] gach ni a

[a] Salm 37. 28 Isa. 14. 20
[1] *speuran.*
[b] Gnà. 10. 7
[c] Ecs. 20. 5
[d] Isa. 43. 25
[e] Salm 60. 5, &c.
[f] Gen. 49. 10
[g] Ese. 35. 6
[h] Air. 5. 22
[i] Iob 16. 2 Isa. 2. 22
[j] 2 Each. 20. 12 Isa. 45. 24
[k] Ròm. 16. 20 2 Cor. 2. 14
[l] Salm 25. 11
[m] Salm 83. 1
[n] Salm 102. 11 144. 4
[o] Ier. 17. 14
[p] Eabh. 12. 2
[q] Mat. 26. 60 Gnio. 6. 13
[r] Salm 22. 6, 7
[s] Mat. 27. 39
[t] Eoin 15. 25
[2] *Ach bheir-eam-sa mi féin do urnuigh.*
[u] Salm 17. 13, 14
[v] Salm 35. 7, 12
[w] 2 Sam. 16. 11, 12
[3] *eascar-aid.*
[x] Isa. 65. 14
[y] Gnà. 28. 9
[z] Salm 35. 26
[a] Gnio. 1. 20
[b] Ecs. 22. 24
[c] Salm 111. 1
[d] Salm 73. 23
[e] Iob 18. 9, 19

*tha* aige, agus creachadh coigrich a shaothair.

12 Na bitheadh neach ann a ni tròcair air, agus na bitheadh aon ann a ghabhas truas d'a chloinn gun athair.

13 Sgrios gu robh air a shliochd[a]: 's an àl a thig 'n a dhéigh gu-n cuirear as d'a ainm[b].

14 Air chuimhne bitheadh aingidheachd 'aithrichean aig an Tighearn'[c]; agus na cuirear as peacadh a mhàthar[d].

15 Bitheadh iad 'am fianuis an Tighearn' a ghnàth; agus gearradh e as an cuimhne o'n talamh.

16 A chionn nach do chuimhnich e tròcair a nochdadh, ach gu-n do gheurlean e an duine bochd agus uireasbhuidheach, agus aig an robh cridhe goirt, chum a mharbhadh.

17 Mar a ghràdhaich e mallachadh[g], thigeadh e air: mar nach robh tlachd aige ann am beannachadh, bitheadh e fada uaith.

18 Mar a chuir e mallachadh uime mar 'eudach, thigeadh e steach mar uisge 'n a chòm[h], agus mar oladh 'n a chnàmhan.

19 Bitheadh e dha mar an trusgan *leis* an còmhdaichear e, agus mar an crios leis an crioslaichear e a ghnàth.

20 *Is* e so obair m'eascairdean an làthair an Tighearn', agus nan daoine a labhras olc an aghaidh m'anama.

21 Ach dean thusa air mo shon, a Thighearna Dhé, air sgàth d'ainme[l]; a chionn gu *bheil* do thròcair maith, saor thusa mi.

22 Oir *tha* mi bochd agus uireasbhuidheach, agus tha mo chridhe air a lotadh an taobh a stigh dhìom.

23 Mar sgàile a' claonadh sìos tha mi a' siubhal[n]; tha mi air m'fhuadachadh mar an locust.

24 Tha mo ghlùinean lag le trasgadh[p], agus tha m'fheòil a' teireachduinn le dìth sulta.

25 Agus tha mi a'm' aobhar maslaidh dhoibh[r]: '*n uair* a sheall iad orm, chrath iad an cinn[s].

26 Cuidich leam, a Thighearna mo Dhia; saor mi a réir do thròcair :

27 Chum gu-m bi fios aca gur i so do làmh[u], *gur* tusa, a Thighearn', a rinn e.

28 Mallaicheadh iadsan[w], ach beannaich thusa : 'n uair a dh'éireas iad, bitheadh nàire orra; ach bitheadh d'òglach-sa ait[x].

29 Bitheadh m'eascairdean air an còmhdachadh le nàire[z], agus bitheadh iad air am folach le'n amhluadh féin, mar le falluinn.

30 Ard-mholaidh mi an Tighearna le m' bheul; agus am measg na mòr-chuideachd bheir mi cliù dha[c].

31 Oir seasaidh e aig deas làimh an duine bhochd[d], chum *a* shaoradh o luchd-dìtidh 'anama.

## SALM CX.

1 *Oighreachd*, 4 *sagartachd*, 5 *buaidh*, 7 *agus fulangas Chriosd.*

Salm le Daibhidh.

THUBHAIRT an Tighearna ri m' Thighearna[b], Suidh aig mo dheas làimh, gus an cuir mi do naimhdean 'n an stòl fo d' chosaibh.
2 Slat-shuaicheantais do chumhachd cuiridh an Tighearn' a mach á Sion: bi thusa a'd' uachdaran ann am meadhon do naimhdean[c].
3 *Bithidh* do shluagh[2] ro thoileach[e] ann an là do chumhachd : ann am maise na naomhachd[f], mar an drùchd o bholg na maidne, *bithidh* d'òigridh agad.
4 Mhionnaich an Tighearn', agus cha ghabh e aithreachas[i], *Is* sagart thu gu bràth, a réir orduigh Mhelchisedeic.
5 Buailidh an Tighearn'[k], a tha aig do dheas làimh, righrean ann an là 'fheirge.
6 Bheir e breth am measg nan cinneach; lìonaidh e *gach àite le* corpaibh marbha[m]; lotaidh e an t-uachdaran os ceann iomadh tìr.
7 De'n t-sruth air an t-slighe òlaidh e[n]; uime sin togaidh e suas a cheann.

## SALM CXI.

1 *Is cubhaidh cliù a thabhairt do Dhia air son 'oibre glòrmhor agus iongantach.* 7 *Is iad fìrinn agus ceartas gniomharan a làmh.*

MOLAIBHSE an Tighearna[5]. Bheir mise cliù do an Tighearna le m' uile chridhe, ann an coinneamh nam fìrean[s], agus anns a' choimhthional.
2 *Tha* gniomharan an Tighearna mòr[t], rannsaichear iad leo-san uile aig am bheil tlachd annta.
3 Urramach agus glòrmhor *tha* 'obair-san; mairidh 'fhìreantachd gu bràth.
4 Chuir e a ghniomharan iongantach air chuimhne: gràsmhor agus truacanta *tha* an Tighearna.
5 Thug e lòn dhoibhsan d'an eagal e[v]: cuimhnichidh e gu bràth a choimhcheangal.
6 Chuir e neart 'oibre an céill d'a shluagh, le oighreachd nan cinneach a thabhairt doibh.
7 *Is* iad fìrinn agus ceartas gniomharan a làmh; *is* fìor 'àitheanta-san uile[x].
8 Seasmhach *tha* iad gu saoghal nan saoghal, deanta ann am fìrinn agus ann an ceartas.
9 Chuir e saorsa dh'ionnsuidh a shluaigh dh'àithn e a choimhcheangal gu bràth: *is* naomh agus urramach 'ainm-san[a].
10 *Is* e eagal an Tighearna toiseach a' ghliocais[b]; *tha* deadh thuigse aca-san uile a ghleidheas *'àitheanta-san*: mairidh a chliù gu bràth.

## SALM CXII.

1 *Beannachadh agus tearuinteachd nan ionracan:* 10 *Chi na h-aingidh an soirbheachadh, agus bithidh fearg orra.*

MOLAIBHSE an Tighearn'[1]. *Is* beannaichte an duine air am bi eagal an Tighearn', a ghabhas tlachd mòr d'a àitheantaibh[a].
2 Làidir anns an tìr bithidh a shliochd; beannaichear ginealach nam fìrean.
3 *Bithidh* maoin agus saoibhreas 'n a thigh; agus mairidh 'fhìreantachd gu bràth.
4 Ann an dorchadas éiridh solus do na fìreanaibh[d]: gràsmhor agus làn truacantais, agus cothromach *tha* [an Tighearna.]
5 *Is* maith[3] do'n duine a bhitheas truacanta agus coingheallach[g], *a* riaghlas a ghnothuichean[h] gu ceart[4]:
6 Oir gu bràth cha ghluaisear e[j]; air chuimhne gu bràth bithidh am fìrean.
7 Roimh dhroch sgeul cha bhi eagal air[l]; *tha* a chridhe suidhichte, ag earbsadh as an Tighearna.
8 *Tha* a chridhe air a shocrachadh, cha bhi eagal air, gus am faic e *crìoch* a naimhdean.
9 Sgaoil e, thug e do na bochdaibh; mairidh 'fhìreantachd[o] gu bràth[p]; mairidh 'adharc le urram.
10 Chi an droch dhuine, agus bithidh fearg air; casaidh e 'fhiaclan[q], agus seargaidh e as: sgriosar miann nan aingidh[r].

## SALM CXIII.

1 *Earail gu Dia a mholadh,* 6 *do bhrigh gu-n d'ìslich se e féin gu amharc air oibribh a làmh.*

MOLAIBHSE an Tighearna[6]. Molaibh, O sibhse òglacha an Tighearna, molaibh ainm an Tighearna.
2 Gu ma beannaichte ainm an Tighearn', o'n àm so agus gu bràth.
3 O éirigh na gréine[u] gu ruig a luidhe, *is* ionmholta ainm an Tighearna.
4 Ard os ceann nan cinneach uile *tha* an Tighearn', os ceann nan nèamh a ghlòir.
5 Cò *is* cosmhuil ris an Tighearn' ar Dia, a tha 'n a chòmhnuidh shuas?
6 A dh'ìslicheas e féin[w] gu amharc air *na nithibh a tha* 's na nèamhan, agus air an talamh.
7 Togaidh e am bochd o'n duslach[y]; o'n òtrach àrdaichidh e an t-ainnis;
8 Chum *a* chur 'n a shuidhe le àrd-uaislibh, le àrd-uaislibh a shluaigh[z].
9 Bheir e air a' mhnaoi a tha gun sliochd còmhnuidh a ghabhail ann an tigh, 'n a màthair ait cloinne.

## SALM CXIV.

1 *Tha cumhachd Dhé, a nochd e do Israel 'n uair a thug e mach iad as an Eiphit, 'n a aobhar eagail d'a shluagh.*

MOLAIBHSE an Tighearna. 'N uair a thàinig Israel a mach as an Eiphit[c], tigh Iacoib o shluagh[7] coimheach,

1 *Halleluiah.*
a Salm 1. 1-3; 119. 16
b Mat. 22. 44; Gnio. 2. 34; 1 Cor. 15. 25; Eabh. 1. 13
c Salm 45. 5
d Salm 97. 11; Isa. 58. 10
2 *'n an tabhartais saorthoile.*
e Bre. 5. 2; Gal. 1. 15, 16
f Salm 96. 9
3 *nochdaidh an duine maith deadhghean agus bheir e an coingheall.*
g Luc. 6. 35
h Eph. 5. 15
4 *le breithneachadh.*
i Eabh. 5. 6; 6. 20; 7. 17, 21
j Salm 15. 5
k Ròm. 2. 5; Tais. 6. 17
l Gnà. 3. 25, 26
m Hab. 3. 13
n Bre. 7. 5, 6
o Deut. 24. 13
p Tais. 22. 11
q Luc. 13. 28
r Gnà. 11. 7
5 *Halleluiah.*
s Salm 109. 30
t Iob 38. 41; Salm 92. 5; Tais. 15. 3
6 *Halleluiah.*
u Isa. 59. 19
v Mat. 6. 26, 33
w Isa. 57. 15
x Salm 19. 7
y 1 Sam. 2. 8
z Salm 45. 16
a Deut. 28. 58
b Iob 28. 28; Gnà. 1. 7; 9. 10; Ecl. 12. 13
c Ecs. 12. 41
7 *o shluagh le teangaidh choimhich, Salm 81. 5.*

2 Bha Iudah dha mar a chòmhnuidh[a]
naomh, Israel mar a thighearnas[b].
3 Chunnaic an cuan[c], agus theich e;
thionndaidh Iordan air a h-ais[d].
4 Leum na beannta mar reitheachan[e],
na cnuic mar uain.
5 Ciod, a chuain, *a thug* ort teicheadh;
a Iordan, *a thug ort* tionndadh air d'ais?
6 A bheannta, *a thug oirbh* leum mar
reitheachan; a chnoca, mar uain?
7 Criothnaich, a thalaimh[g], an làthair
an Tighearn', an làthair Dhé Iacoib!
8 A thionndaidheas a' charraig gu linne
uisge[i], an ailbhinn gu tobar uisge!

## SALM CXV.

1 *Nochd an salmadair gu-m buin glòir do Dhia a mhàin.* 4 *Diomhanas ìodhol-aoraidh.* 9 *Earail gu earbsadh as an Tighearna.*

TABHAIR glòir, a Thighearna, cha-n
ann duinne[m], cha-n ann duinne, ach
do d'ainm féin, air son do thròcair agus
air son d'fhìrinn.
2 C'ar son a theireadh na cinnich[o],
C'àit a nis *am bheil* an Dia?
3 Ach *tha* ar Dia-ne anns na nèamhan[p],
agus rinn e gach ni a b'àill leis.
4 *Is* airgiod agus òr an ìodhoil-san[r],
obair làmh dhaoine!
5 *Tha* beoil aca, ach cha labhair iad;
sùilean aca, ach cha-n fhaic iad.
6 *Tha* cluasan aca, ach cha chluinn
iad; srònan aca, ach cha ghabh iad
fàile.
7 *Tha* làmhan aca, ach cha laimhsich
iad; cosan aca, ach cha-n imich iad;
agus cha labhair iad troimh an sgornan.
8 Cosmhuil riu féin tha iadsan a ni iad,
agus gach neach a dh'earbas asda.
9 Earbadh tigh Israeil[2] as an Tigh-
earn': *is* esan an còmhnadh[u], agus an
sgiath[v].
10 Earbadh tigh Aaroin[3] as an Tigh-
earn': *is* esan an còmhnadh agus an
sgiath.
11 Iadsan[4] air am bi eagal an Tigh-
earn', earbadh iad[5] as an Tighearn': *is*
esan an còmhnadh agus an sgiath.
12 Bha an Tighearna cuimhneachail
oirnn[y]: beannaichidh e sinn; beannaich-
idh e tigh Israeil; beannaichidh e tigh
Aaroin.
13 Beannaichidh e iadsan air am bi
eagal an Tighearna[b], na big agus na mòir.
14 Cuiridh an Tighearna sibh 'an lìon-
mhoireachd, sibh féin agus 'ur clann.
15 *Is* beannaichte sibhse o an Tigh-
earn'[c], a rinn na nèamhan agus an talamh.
16 *Is* leis an Tighearna na nèamhan,
*cadhon* na nèamhan; ach an talamh
thug e do chloinn nan daoine.
17 Cha mhol na mairbh an Tighearna[d],
no iadsan uile a théid sìos tosdach *do'n
uaigh.*
18 Ach beannaichidh sinne an Tigh-
earn'[f], o'n àm so agus gu bràth. Mol-
aibhse an Tighearna.

[a] Deut. 27. 9, 12
[b] Ecs. 25. 8
[c] Ecs. 14. 21
[d] Ios. 3. 13, 16
[e] Hab. 3. 6, 8
[f] Salm 18. 1-6
[1] *pianntan.*
[g] Mic. 6. 1, 2
[h] Ion. 2. 2
[i] Ecs. 17. 6
Air. 20. 11
[j] Salm 34. 6
[k] Salm 103. 8
[l] Esr. 9. 15
Neh. 9. 8
Dan. 9. 7
[m] Isa. 48. 11
Ese. 36. 32
[n] Ier. 6. 16
Mat. 11. 29
Eabh. 4. 3
[o] Ioel 2. 17
[p] Dan. 4. 35
[q] Iud. 24
[r] Salm 135. 15-18
Isa. 40. 19
Ier. 10. 3-7
[s] 2 Cor. 4. 13
[t] Ion. 2. 9
[2] *O Israeil, earb.*
[u] Salm 33. 20
[v] Salm 84. 11
Gnà. 30. 5
[w] Salm 72. 14
[3] *a thigh Aaroin, earb.*
[4] *sibhse.*
[5] *earbaibh.*
[x] Lebh. 7. 12
[y] Isa. 44. 21
[z] Ecl. 5. 5
[a] Salm 96. 8
100. 4
[b] Salm 29. 11
[c] Salm 3. 8
Eph. 1. 3, 4
[d] Salm 88. 10-12
Isa. 38. 18, 19
[e] Ròm. 15. 11
[f] Dan. 2. 20
[g] Isa. 25. 1
Eoin 14. 6
1 Eoin 5. 6

## SALM CXVI.

1 *Chuir an salmadair an céill a ghràdh agus a dhleasdanas do Dhia air son na tròcair a nochd e dha.* 12 *Gheall e a bhòidean ìocadh do'n Tighearn' ann an sealladh a shluaigh.*

IS toigh leam an Tighearn'[f], oir dh'éisd
e ri guth m'athchuingean.
2 A chionn gu-n d'aom e a chluas rium,
uime sin ri m' bheò éighidh mi ris.
3 Chuairtich doilgheasan[1] a' bhàis mi,
agus ghlac piantan ifrinn mi[h]: fhuair mi
teinn agus bròn.
4 An sin ghairm mi air ainm an Tigh-
earn'[j]: A Thighearna, guidheam ort, saor
m'anam.
5 *Is* gràsmhor an Tighearn'[k], agus
cothromach[l]; agus *is* tròcaireach ar Dia-
ne.
6 Gleidhidh an Tighearna na daoin
aon-fhillte: dh'ìslicheadh mi, agus theas-
airg e mi.
7 Pill, O m'anam[n], gu d' shuaimh-
neas, oir bhuin an Tighearna riut gu
fial.
8 Oir shaor thu m'anam o'n bhàs, mo
shùil o dheuraibh, agus mo chos o
shleamhnachadh[q].
9 Gluaisidh mi ann am fianuis an Tigh-
earn' ann an tìr nam beò.
10 Chreid mi, uime sin labhair mi[s];
chlaoidheadh mi gu mòr.
11 Thubhairt mi a'm' dheifir, *Tha* gach
duine breugach.
12 Ciod a dh'ìocas mi do an Tighearn'
air son 'uile thiodhlaca dhomh?
13 Glacaidh mi cupan na slàinte, agus
gairmidh mi air ainm an Tighearn'.
14 Iocaidh mi mo bhòidean do an
Tighearn'[t], a nis an làthair a shluaigh
uile.
15 *Is* luachmhor ann an sealladh an
Tighearna bàs a naomh[w].
16 O a Thighearna, gu deimhin *is*
mi d'òglach, *is* mi d'òglach, mac do
bhanoglaich; sgaoil thu mo chuibh-
reach.
17 Dhuit-sa ìobraidh mi ìobairt mhol-
aidh[x], agus air ainm an Tighearna gairm-
idh mi.
18 Iocaidh mi mo bhòidean do an
Tighearn'[z] a nis an làthair a shluaigh
uile,
19 Ann an cùirtibh tighe an Tighearn'[a],
ann ad mheadhon-sa, O Ierusalem. Mol-
aibhse an Tighearna.

## SALM CXVII.

*Earail gu Dia a mholadh air son a thròcair agus 'fhìrinn.*

MOLAIBH an Tighearna, sibhse a
chinneacha uile[e]; molaibh e, a
shlòigh uile:
2 Oir is mòr a thròcair chaomh d'ar
taobh-ne; agus *mairidh* fìrinn an Tigh-
earna gu bràth[g]. Molaibhse an Tigh-
earna.

## SALM CXVIII.

*1 Is airidh Dia air buidheachas do bhrigh gu mair a thròcair gu bràth. 5 Nochd an salmadair gur maith an ni earbsadh as an Tighearna.*

O THUGAIBH buidheachas do an Tighearn'[b], oir *tha* e maith, oir gu bràth *mairidh* a thròcair[c].

2 Abradh Israel a nis[e], gu *mair* a thròcair gu bràth.

3 Abradh tigh Aaroin a nis, gu *mair* a thròcair gu bràth.

4 Abradh iadsan a nis d'an eagal an Tighearna, gu *mair* a thròcair gu bràth.

5 Ann an teinn ghairm mi air an Tighearna[h]: fhreagair an Tighearna mi, *gu'm chur* ann an ionad farsuinn.

6 *Tha* an Tighearna leam[i], cha-n eagal leam ciod a dh'fheudas duine a dheanamh orm.

7 Tha an Tighearn' am measg mo luchd-cuideachaidh, agus chi mi *crìoch* mo luchd-fuatha.

8 *Is* fearr earbsadh as an Tighearna, na earbsadh á duine[j].

9 *Is* fearr earbsadh as an Tighearna[k], na earbsadh á uachdarain.

10 Chuairtich na cinnich gu léir mi; ach ann an ainm an Tighearna gearraidh mi as iad.

11 Chuairtich iad mi, seadh, chuairtich iad mi; ach ann an ainm an Tighearna gearraidh mi as iad.

12 Chuairtich iad mi mar bheachaibh[p]; cuirear as iad mar theine droighnich[q]; oir ann an ainm an Tighearna gearraidh mi as iad.

13 Thug thu ionnsuidh dhian orm, chum mo leagadh; ach chuidich an Tighearna leam[t].

14 *Is* e an Tighearna mo neart[u], agus mo cheòl; agus is e mo shlàinte.

15 *Tha* guth gairdeachais agus slàinte[v] ann am pàilliunaibh nam fìrean: rinn deas làmh an Tighearna treubhantas.

16 Dh'àrdaicheadh deas làmh an Tighearna; rinn deas làmh an Tighearna treubhantas.

17 Cha-n fhaigh mi bàs[y], ach mairidh mi beò, agus cuiridh mi'n céill oibre an Tighearna[z].

18 Throm-smachdaich an Tighearna mi[b]; ach gu bàs cha d' thug e thairis mi.

19 Fosglaibh dhomh geatachan an ionracais[d]; théid mi steach orra, agus molaidh mi an Tighearn'.

20 *Is* e so geata an Tighearn', air an téid na fìreana steach.

21 Molaidh mi thu, oir dh'éisd thu rium, agus is tu mo shlàinte.

22 A' chlach *a* dhiùlt na clachairean[f], rinneadh i 'n a *cloich*-chinn na h-oisinn.

23 O an Tighearna tha so; is iongantach e 'n ar sùilibh-ne!

24 *Is* e so an là *a* rinn an Tighearna: deanamaid gairdeachas, agus bitheamaid ait air.

[a] Mat. 21. 9; 23. 39
[b] 1 Each. 16. 8, 34
[c] Salm 103. 17
[1] *thug e solus duinn.*
[d] Esr. 8. 16; 1 Pead. 2. 9
[e] Salm 115. 9, &c.
[f] Isa. 25. 1
[g] rann 1
[h] Salm 120. 1
[i] Salm 27. 1; Eabh. 13. 6
[j] Ier. 17. 5, 7
[k] Salm 146. 3
[2] *ionraic, iomlan.*
[l] Salm 128. 1
[m] Gnà. 23. 26; 1 Eoin 3. 20
[n] 1 Eoin 3. 9; 5. 18
[o] Deut. 6. 17; 11. 13, 22
[p] Deut. 1. 44
[q] 2 Sam. 23. 6; Nah. 1. 10
[r] 1 Eoin 2. 28
[s] rann 171
[t] Mic. 7. 8
[u] Ecs. 15. 2, 6; Isa. 12. 2
[v] Neh. 8. 17
[w] Gnà. 1. 4
[x] 2 Each. 15. 15
[y] Hab. 1. 12
[z] Salm 73. 28
[a] Salm 1. 2; 37. 31; Gnà. 2. 1, 10, 11
[b] 2 Cor. 6. 9
[c] rann. 26, &c.; Salm 25. 4
[d] Isa. 26. 2; Tais. 22. 14
[e] Salm 1. 2
[f] Mat. 21. 42; Gnio. 4. 11; Eph. 2. 20; 1 Pead. 2. 4, 7
[g] Salm 116. 7

25 Guidheamaid ort, a Thighearna, saor a nis; guidheamaid ort, a Thighearna, soirbhich *leinn a* nis.

26 Beannaichte gu *robh* an Ti a thig 'an ainm an Tighearna[a]; thug sinne beannachd oirbhse o thigh an Tighearn'.

27 *Is* e Dia a's Tighearn' ann, agus dhealraich[1] e oirnn[d]: ceanglaibh an ìobairt le cordaibh, eadhon ri adharcaibh na h-altarach.

28 *Is* tusa mo Dhia[f], agus molaidh mi thu: mo Dhia, àrdaichidh mi thu.

29 O thugaibh buidheachas do an Tighearn'[g], oir *tha* e maith, oir gu bràth *mairidh* a thròcair.

## SALM CXIX.

*'S an t-salm so tha Daibhidh a' deanamh iomadh urnuigh ri Dia, a' seinn cliù d'a ainm, a' cur an céill a thlachd 'n a lagh, agus ag iarraidh gu-m bitheadh a cheuman air an stiùradh chum reachdan an Tighearn' a choimhead.*

### ALEPH.

IS beannaichte iadsan a tha neo-lochdach[2] 's an t-slighe, a dh'imicheas ann an lagh an Tighearna[l].

2 *Is* beannaichte iadsan a ghleidheas a theisteis, *a* dh'iarras e le'n uile cridhe[m].

3 Mar an ceudna cha dean iad aingidheachd[n]: 'n a shlighibh imichidh iad.

4 Dh'àithn thu d'orduighean a bhi air an coimhead gu dìchiollach[o].

5 O nach robh mo cheuman air an stiùradh chum do reachdan a choimhead!

6 An sin cha ghabh mi nàire[r], an uair a bheir mi spéis do d'àitheantaibh gu léir.

7 Molaidh mi thu le treibhdhireas cridhe[s], 'n uair a dh fhòghlumas mi breitheanais do cheartais.

8 Coimhididh mi do reachdan: O na tréig mi gu tur!

### BETH.

9 Ciod leis an glan an t-òganach a shlighe[w]? trìd faicill, a réir d'fhocail.

10 Le m'uile chridhe dh'iarr mi thu[x]: na leig dhomh dol air seacharan o d'àitheantaibh.

11 A'm' chridhe dh'fholuich mi d'fhocal[a], chum nach peacaichinn a'd' aghaidh.

12 *Is* beannaichte thusa, a Thighearna; teagaisg dhomh do reachdan[c].

13 Le m' bhilibh chuir mi 'n céill uile bhreitheanais do bheoil.

14 Ann an slighe do theisteas rinn mi gairdeachas, mar os ceann gach uile shaoibhreis.

15 Air d'àitheantaibh beachd-smuainichidh mi[e], agus dearcaidh mi air do cheuman.

16 Ann ad reachdaibh gabhaidh mi tlachd; cha di-chuimhnich mi do bhriathra.

### GIMEL.

17 Buin gu fial ri d'òglach[g], *chum gu-m*

bi mi beò, agus *gu-n* coimhead mi do
bhriathra.
18 Fosgail mo shùilean, chum gu faic
mi nithe iongantach o d' lagh.
19 *Is* coigreach air thalamh mi[b]; na
ceil orm d'àitheantan.
20 Tha m'anam brùite[c] le déidh air do
bhreitheanais gach tràth.
21 Smachdaich thu na h-uaibhrich[d]:
*is* malluichte iadsan a théid air seacharan
o d'àitheantaibh.
22 Tionndaidh uam masladh agus tàir;
oir ghléidh mi do theisteis.
23 Shuidh eadhon uachdarain, *agus*
labhair iad a'm' aghaidh; ach bheachd-
smuainich d'òglach air do reachdaibh.
24 Mar an ceudna *is* iad do theisteis mo
thlachd, mo chomhairlichean[g].

DALETH.

25 Tha m'anam a' leantuinn ris an
ùir[h]: beothaich mi a réir d'fhocail.
26 Chuir mi an céill mo shlighean, agus
dh'éisd thu rium: teagaisg dhomh do
reachdan[j].
27 Thoir orm slighe d'àitheantan a
thuigsinn, agus labhraidh mi air d'oibribh
iongantach.
28 Tha m'anam a' leaghadh as le
tùirse: neartaich mi a réir d'fhocail.
29 Cuir uam slighe nam breug[n], agus
gu gràsmhor deònaich dhomh do lagh.
30 Ròghnaich mi slighe na fìrinn;
chuir mi do bhreitheanais *fa m' chomhair.*
31 Dhlùth-lean mi ri d' theisteis: a
Thighearna, na cuir gu nàire mi[p].
32 Ann an slighe d'àitheantan ruithidh
mi, 'n uair a chuireas tu mo chridhe ann
am farsuinneachd[r].

HE.

33 Teagaisg dhomh, a Thighearna,
slighe do reachdan, agus gleidhidh mi i
gu ruig a' chrìoch[t].
34 Thoir tuigse dhomh[u], agus gleidhidh
mi do lagh[v]; seadh, coimheadaidh mi e
le m' uile chridhe.
35 Thoir orm triall ann an ceum
d'àitheantan; oir ann-san tha mo thlachd.
36 Lùb mo chridhe gu d' theisteis[y], agus
ni h-ann gu sannt[z].
37 Tionndaidh mo shùilean o amharc
air dìomhanas[a]; ann ad shlighibh beoth-
aich mi.
38 Daingnich d'fhocal do d'òglach[b],
air *am bheil* d'eagal-sa.
39 Cuir uam mo mhasladh a's eagal
leam; oir *tha* do bhreitheanais maith.
40 Feuch, is miannach leam-sa do
reachdan: ann ad cheartas beothaich
mi[d].

VAU.

41 Agus thigeadh do thròcair a m'ionn-
suidh, a Thighearna, do shlàinte a réir
d'fhocail:
42 An sin bithidh freagradh agam

[a] Isa. 59. 21
[b] Salm 39. 12
Eabh. 11. 13
1 Pead. 2. 11
[c] Salm 63. 1
[1] *ann an saorsa.*
[d] 1 Pead. 5. 5
[e] Eoin 8. 32, 36
Gal. 5. 1, 13
[f] Mat. 10. 18, 19
Gnio. 26. 1, &c.
[g] Gnà. 7. 1-4
[h] Salm 44. 25
[i] 1 Pead. 1. 13, 21
[j] Salm 27. 11
[k] Ier. 15. 16
Ròm. 15. 4
[l] Eoin 6. 63
[m] Iob 23. 11
Isa. 38. 3
[n] Gnà. 30. 8
[o] Esr. 9. 3
[p] Isa. 49. 23
[q] Salm 63. 6
77. 6
[r] Isa. 60. 5
2 Cor. 6. 11
[2] *thachair.*
[s] Ier. 10. 16
Tuir. 3. 24
[t] Tais. 2. 26
[u] Gnà. 2. 6
[v] Deut. 4. 6
[3] *d'aghaidh.*
[w] Eabh. 10. 22
[4] *bheachd-smuainich mi air.*
[x] Tuir. 3. 40, 41
Luc. 15. 17, 18
[y] Ese. 33. 31
[z] Luc. 12. 15
1 Tim. 6. 10
Eabh. 13. 5
[a] Isa. 33. 15
[b] 2 Sam. 7. 25
2 Cor. 1. 20
[c] Gnà. 13. 20
[d] Eoin 10. 10
[e] Salm 13. 6
31. 19-21

dhasan a bheir masladh dhomh, gu bheil
m'earbsadh á d'fhocal-sa.
43 Agus na buin focal na fìrinn gu
h-iomlan as mo bheul[a]; oir ann ad
bhreitheanais chuir mi mo dhòchas.
44 Agus coimheadaidh mi do lagh a
ghnàth, gu suthainn 'us gu sìor.
45 Agus gluaisidh mi ann am [1]farsuinn-
eachd[e]; a chionn gu-n iarr mi do reachd-
an.
46 Agus labhraidh mi air do theisteis
an làthair rìghrean[f], agus cha bhi nàire
orm.
47 Agus gabhaidh mi tlachd do d'àith-
eantaibh d'an d' thug mi gràdh.
48 Agus togaidh mi mo làmhan ri
d'àitheantaibh, d'an d' thug mi gràdh;
agus beachd-smuainichidh mi air do
reachdaibh.

ZAIN.

49 Cuimhnich am focal do d'òglach,
as an d' thug thu orm earbsadh[i].
50 *Is* e so mo chomhfhurtachd ann am
àmhghar[k]; oir bheothaich d'fhocal mi[l].
51 Rinn na h-uaibhrich fanoid orm gu
mòr; gidheadh o d' lagh cha do chlaon
mi[m].
52 Chuimhnich mi do bhreitheanais o
chian, a Thighearn', agus fhuair mi comh-
fhurtachd.
53 Ghlac uamhunn mi a thaobh nan
daoine aingidh[o], a thréigeas do lagh.
54 B'iad do reachdan mo cheòl ann an
tigh mo chuairt.
55 Chuimhnich mi d'ainm, a Thigh-
earn' anns an oidhche[q], agus ghléidh mi
do lagh.
56 Mar so tharladh[2] e dhomhsa, a
chionn gu-n do ghléidh mi do reachdan.

CHETH.

57 *Is* tusa mo chuibhrionn[s], a Thigh-
earna: thubhairt mi gu-n coimheadainn
d'fhocail.
58 Dh'asluich mi do dheadh-ghean[3] le
m'uile chridhe[w]: dean tròcair orm a réir
d'fhocail.
59 Chnuasaich mi[4] mo shlighean[x], agus
phill mi mo chosan ri d' theisteis.
60 Rinn mi deifir, agus cha robh mi
mairnealach, chum d' àitheantan a
choimhead.
61 Chreach buidhnean dhroch dhaoine
mi; ach cha do dhì-chuimhnich mi do lagh.
62 Mu mheadhon-oidhche éiridh mi,
chum buidheachas a thoirt duit air son
bhreitheanas do cheartais.
63 *Is* fear-comuinn mi dhoibhsan uile
air am bi d'eagal[c], agus dhoibhsan a
ghleidheas do reachdan.
64 De d' thròcair, a Thighearna, tha 'n
talamh làn: teagaisg dhomh do reachdan.

TETH.

65 Rinn thu gu maith do d'òglach[e], a
Thighearn', a réir d'fhocail.

66 Teagaisg dhomh deadh thuigse agus eòlas[a], oir chreid mi d'àitheantan.
67 Mu-n robh mi ann an àmhghar, chaidh mi air seacharan[b]; ach a nis tha mi a' gleidheadh d'fhocail.
68 *Is* maith thusa, agus ni thu maith[c]: teagaisg dhomh do reachdan.
69 Dhealbh na h-uaibhrich breug a'm' aghaidh : ach gleidhidh mise d'àitheantan le m'uile chridhe.
70 Co reamhar ri saill tha an cridhe-san ; ach ann ad lagh tha mo thlachd-sa.
71 *Is* maith dhomhsa gu robh mi ann an àmhghar[f], chum gu fòghlumainn do reachdan.
72 *Is* fearr dhomhsa lagh do bheoil[h], na mìltean a dh'òr agus a dh'airgiod.

IOD.

73 Rinn agus dhealbh do làmhan mi : thoir tuigse dhomh[j], chum gu fòghlum mi d'àitheantan.
74 Chi iadsan air am bi d'eagal mi[k], agus bithidh iad ait, a chionn gu-n d'earb mi á d'fhocal.
75 Tha fhios agam, a Thighearna, gu *bheil* do bhreitheanais ceart, agus gur ann 'am fìrinn a chlaoidh thu mi[n].
76 Bitheadh a nis do thròcair chaomh chum comhfhurtachd dhomh, a réir d'fhocail ri d'òglach.
77 Thigeadh do chaomh-thròcairean a m'ionnsuidh, chum gu-m bi mi beò ; oir *is* e do lagh mo thlachd.
78 Bitheadh nàire air luchd an àrdain, oir gun aobhar[q] bhuin iad gu fiar rium ; ach beachd-smuainichidh mise air d'àitheantaibh.
79 Pilleadh iadsan air am bheil d'eagal rium, agus iadsan a tha eòlach air do theisteis.
80 Bitheadh mo chridhe[1] treìbhdhireach[u] ann ad reachdaibh, chum nach nàraichear mi[v].

CAPH.

81 Tha m'anam air a chlaoidh le déigh air do shlàinte[x]: ann ad fhocal chuir mi mo dhòchas.
82 Tha mo shùilean air an caitheadh *le feitheamh* ri d'fhocal 'n uair tha mi ag ràdh, C'uin a ni thu furtachd orm?
83 Oir tha mi mar shearraig ann an deataich ; gidheadh cha do dhì-chuimhnich mi do reachdan.
84 Cia lìon iad làithean d'òglaich? c'uin a chuireas tu breitheanas 'an gniomh orra-san a tha 'n tòir orm[z]?
85 Chladhaich na h-uaibhrich sluichd dhomh[b], nach *'eil* a réir do lagha.
86 *Is* fìrinn d'àitheantan-sa gu léir[c]: gu fealltach tha iad 'an tòir orm; cuidich thusa leam.
87 Is beag nach do chuir iad as domh air thalamh ; ach cha do thréig mise do reachdan.
88 A réir do chaomh-thròcair beothaich thusa mi, agus gleidhidh mi teisteas do bheoil.

LAMED.

89 Gu bràth, a Thighearna, tha d'fhocal seasmhach anns na nèamhan[d].
90 O linn gu linn tha d'fhìrinn : dhaingnich thu an talamh, agus seasaidh e.
91 A réir d'orduighean tha iad buan *gus* an diugh[e]; oir *is* iad na h-uile do sheirbhisich.
92 Mur bhitheadh *gu-m b'e* do lagh mo thlachd, an sin gheibhinn bàs ann am àmhghar[g].
93 Gu bràth cha dì-chuimhnich mi do reachdan ; oir leo-san bheothaich thu mi.
94 *Is* leat mise, saor mi[i]; oir dh'iarr mi do reachdan.
95 Dh'fheith na h-aingidh orm, chum mo sgrios ; ach beachd-smuainichidh mise air do theisteis.
96 Chunnaic mi crìoch gach iomlaineachd[l]; *ach tha* d'àithne-sa ro fharsuinn[m].

MEM.

97 O cia ionmhuinn leam do lagh-sa? gach là *is* e mo smuaineachadh[o].
98 Le d'àithne rinn thu mi na's glice na m'eascairdean ; oir *tha* i a ghnàth leam.
99 Os ceann mo luchd-teagaisg uile tha mi a' tuigsinn[p]; oir *is* iad do theisteis mo smuaineachadh.
100 Os ceann nan seanair tha mi crìonna[r], a chionn gu bheil mi a' gleidheadh do reachdan.
101 O gach droch shlighe chum mi mo chosan[s], chum gu-n coimheadainn d'fhocal.
102 O d' bhreitheanais cha do chlaon mi : oir theagaisg thusa mi.
103 Cia milis le m' bhlas do bhriathra[t]! *na's milse tha iad* na mil do m' bheul.
104 Trìd do reachdan fhuair mi tuigse : uime sin is fuathach leam gach slighe bhreugach[w].

NUN.

105 *Is* lòchran d'fhocal do m' chois, agus solus do m' cheum.
106 Mhionnaich mi[y], agus coimhlionaidh mi e, gu-n coimhead mi breitheanais do cheartais.
107 Tha mi ann an àmhghar ro mhòr : ath-bheothaich mi, a Thighearn', a réir d'fhocail.
108 Gabh uam gu taitneach, guidheam ort, a Thighearna, saor-thabhartais mo bheoil[a]; agus teagaisg dhomh do bhreitheanais.
109 *Tha* m'anam a ghnàth a'm' làimh[d]; gidheadh cha do dhì-chuimhnich mi do lagh.
110 Chuir droch dhaoine ribe romham[e]; ach o d' reachdaibh cha deachaidh mise air seacharan.
111 Ghabh mi do theisteis mar oigh-

a Ier. 3. 15
b Ier. 31. 18, 19 Eabh. 12. 11
c Salm 25. 8 Mat. 19. 17
d Mat. 24. 34, 35
e Ier. 33. 25
f rann 67
g Salm 27. 13
h Salm 19. 10 Gnà. 8. 11, 19
i Seph. 3. 17
j rann. 34, 144 Salm 111. 10
k Salm 34. 2
l Salm 39. 5 Ecl. 2. 11
m Salm 19. 7, 8 Mat. 22. 27-40
n Tais. 3. 19
o Salm 1. 2
p Deut. 4. 6, 8 2 Tim. 3. 15
q 1 Pead. 2. 20
r Iob 32. 7-9
s Gnà. 1. 15
1 *fallain.*
t Iob 23. 12 Salm 19. 10
u Deut. 26. 16 Ese. 11. 19
v rann 6
w Gnà. 8. 13
x Salm 84. 2
y Gnà. 6. 23
z 2 Tes. 1. 6 Tais. 6. 10
a Eabh. 13. 15
b Salm 35. 7
c rann 138
d Iob 13. 14
e Gnà. 1. 11, 12

reachd gu bràth ; oir *is* iad aoibhneas mo
chridhe[a].
112 Dh'aom mi mo chridhe[b] chum do
reachdan a chur[c] 'an gnìomh a ghnàth, gu
ruig a' chrìoch[d].

SAMECH.

113 Is fuath leam smuaintean faoin[f];
ach is toigh leam do lagh.
114 *Is* tusa m'ionad-foluich[g], agus mo
sgiath : á d'fhocal-sa tha m'earbsa.
115 Imichibh uam, a luchd-deanamh
an uilc[i]; oir gleidhidh mise àitheantan
mo Dhé.
116 Cum suas mi a réir d'fhocail, agus
mairidh mi beò ; agus na leig fo nàire mi
a thaobh mo dhòchais[k].
117 Daingnich mi, agus bithidh mi
tèaruinte ; agus bithidh tlachd agam ann
ad reachdaibh a ghnàth.
118 Shaltair thu orra-san uile a chaidh
air seacharan o d' reachdaibh[l]; oir *is*
breug an cealg.
119 Mar shal tilgidh tu uait uile
dhroch dhaoine na talmhainn[n]: uime sin
is toigh leam do theisteis.
120 Chriothnaich m'fheòil le uamhunn
romhad[o]; agus bha eagal orm roimh do
bhreitheanais.

AIN.

121 Rinn mi breitheanas agus ceartas :
na fàg mi do m' luchd-fòirneirt[q].
122 Bi-sa 'an urras air d'òglach chum
maith[r]: na deanadh na h-uaibhrich fòir-
neart orm.
123 Tha mo shùilean air an caitheadh[s]
*le bhi 'sealltuinn* air son do shlàinte, agus
air son focail d'fhìreantachd.
124 Buin ri d'òglach a réir do thròcair[u],
agus teagaisg dhomh do reachdan.
125 *Is* mi d'òglach[w]; thoir tuigse dhomh,
chum gu-m bi eòlas agam air do theist-
eis.
126 *Is* mithich dhuit, a Thighearna, a
bhi 'deanamh : bhris iad do lagh.
127 Uime sin is annsa leam-sa d'àith-
eantan na'n t-òr[x], seadh, na'n t-òr fìor-
ghlan.
128 Uime sin measam *do* reachdan uile
[*a thaobh* gach *ni*] a bhi ceart : is fuath-
ach leam gach slighe bhreugach.

PE.

129 *Is* iongantach do theisteis : air an
aobhar sin gleidhidh m'anam iad.
130 Bheir fosgladh do bhriathar solus[b],
a' teagasg nan daoine aon-fhillte[c].
131 Dh'fhosgail mi mo bheul, a' plos-
cartaich ; oir bha mi 'an geall air d'àith-
eantaibh.
132 Amhairc orm, agus dean tròcair
orm, mar is gnàth leat a dheanamh
dhoibhsan le'n ionmhuinn d'ainm.
133 Stiur mo cheuman a réir d'fhoc-
ail[f]; agus na bitheadh aig euceart sam
bith uachdaranachd orm[g].

[a] Ier. 15. 16
[b] 2 Each. 19. 3
[c] Air. 6. 25, 26
[d] Tais. 2. 10
[e] Ier. 9. 1
13. 17
Ese. 9. 4
Luc. 19. 41
[f] Ier. 4. 14
[g] Salm 32. 7
[h] Dan. 9. 7
[i] Salm 139. 19
1 Cor. 15. 33
[j] Salm 69. 9
[k] Ròm. 5. 5
[l] Mal. 4. 3
[m] Eoin 17. 17
[n] Ese. 22. 18
[o] Hab. 3. 16
[p] Gnà. 10. 21
[q] Salm 37. 32, 33
[r] Eabh. 7. 22
[s] Isa. 38. 14
[t] Salm 130. 6
[u] Salm 103. 10
[v] Salm 63. 1, 6
[w] Salm 116. 16
[x] Salm 19. 10
Gnà. 8. 11
[y] Salm 139. 2, &c.
[z] Luc. 21. 33
[a] Tuir. 5. 1
[b] 2 Cor. 4. 4, 6
[c] Gnà. 1. 4
9. 4, 6
[d] Mic. 7. 9
1 Eoin 2. 1
[e] Luc. 16. 24
[f] Salm 17. 5
[g] Salm 19. 13
Ròm. 6. 12, 14

134 Teasairg mi o fhòirneart dhaoine ;
agus coimheadaidh mi d'orduighean.
135 Thoir air do ghnùis dealrachadh
air d'òglach[c], agus teagaisg dhomh do
reachdan.
136 Ruith srutha dheur a sìos o m'
shùilibh[e], a chionn nach do choimhead
iad do lagh.

TSADDI.

137 *Is* cothromach thusa, a Thighearn'[h],
agus *is* ceart do bhreitheanas.
138 Dh'àithn thu do theisteis mar
cheartas agus mar fhìrinn mhòir.
139 Chlaoidh m'eud mi[j], a chionn gu-n
do dhì-chuimhnich mo naimhdean do
bhriathran.
140 Ro ghlan *tha* d'fhocal-sa, agus is
ionmhuinn le d'òglach e.
141 Beag agus suarach *tha* mise ;
gidheadh cha dì-chuimhnich mi do
reachdan.
142 *Is* ceartas sìorruidh do cheartas-sa,
agus *is* fìrinn do lagh[m].
143 Ghlac teinn agus àmhghar mi ;
ach *is* iad d'àitheantan mo thlachd.
144 *Mairidh* ceartas do theisteas gu
bràth : thoir-sa tuigse dhomh, agus bith-
idh mi beò[p].

KOPH.

145 Ghlaodh mi le m'uile chridhe ; éisd
rium, a Thighearna : gleidhidh mi do
reachdan.
146 Ghlaodh mi riut ; saor mi, agus
coimheadaidh mi do theisteis.
147 Thàinig mi roimh 'n scarthanaich[t],
agus dh'éigh mi : á d'fhocal dh'earb mi.
148 Ghabh mo shùilean roimh fhairibh
na h-oidhche[v], chum gu-m beachd-smuain-
ichinn air d'fhocal.
149 Eisd ri m' ghuth a réir do chaoimh-
neis-gràidh : a Thighearn', a réir do
bhreitheanais beothaich mi.
150 Thàinig luchd-leanmhuinn droch-
bheirt am fagus : ach fada bha iad o d'
lagh.
151 Am fagus *tha* thusa, a Thighearn'[y];
agus *is* fìrinn d'àitheantan uile.
152 O thoiseach b' fhiosrach mi a
thaobh do theisteas, gu-n do shuidhich
thu iad gu bràth[z].

RESH.

153 Amhairc air m'àmhghar[a], agus
teasairg mi ; oir cha do dhì-chuimhnich
mi do lagh.
154 Tagair mo chùis[d], agus saor mi ; a
réir d'fhocail beothaich mi.
155 *Is* fada slàinte o dhroch dhaoin-
ibh[e]: oir cha-n iarr iad do reachdan.
156 *Is* lìonmhor do chaomh-thròcair-
ean, a Thighearn' ; a réir do bhreithean-
as beothaich mi.
157 *Is* lìonmhor mo luchd-tòrachd agus
m'eascairdean ; gidheadh, o d' theisteis
cha do chlaon mise.

158 Chunnaic mi luchd-eusaontais, agus bha doilgheas orm, a chionn nach do choimhead iad d'fhocal.
159 Feuch, is ionmhuinn leam do reachdan: a Thighearn', a réir do chaoimhneis-gràidh beothaich thusa mi.
160 O thoiseach *is* fìrinn d'fhocal-sa; agus gu bràth *mairidh* uile bhreitheanais do cheartais.

SCHIN.

161 Bha uachdarain 'an tòir orm gun aobhar[c]: ach roimh d'fhocal-sa, tha eagal air mo chridhe.
162 *Tha* aiteas orm ri d'fhocal-sa[d], mar neach a fhuair creach mhòr.
163 Is fuath leam, agus is oillteil leam breug: ach is toigh leam do lagh-sa.
164 Seachd uairean 's an là bheiream moladh dhuit, air son bhreitheanas do cheartais.
165 *Is* mòr sìth na muinntir a tha 'toirt gràidh do d' lagh[f], agus cha-*n éirich* aobhar tuislidh dhoibh.
166 Dh'fheith mi ri d' shlàinte, a Thighearn'; agus choimhead mi d'àitheantan.
167 Choimhead m'anam do theisteis, agus is ro ionmhuinn leam iad.
168 Choimhead mi do reachdan agus do theisteis; oir *tha* mo shlighean uile fa d' chomhair[k].

TAU.

169 Thigeadh mo ghlaodh am fagus a'd' làthair, a Thighearn': a réir do bhriathar thoir tuigse dhomh[n].
170 Thigeadh m'asluchadh a'd' làthair: a réir d'fhocail teasairg mi.
171 Cuiridh mo bhilean 'an céill *do* chliù, 'n uair a theagaisgeas tu dhomh do reachdan.
172 Aithrisidh mo theangadh d'fhocal; oir *is* ceartas d'àitheantan uile.
173 Cuidicheadh do làmh leam; oir ròghnaich mi do reachdan[o].
174 Bha mi 'n geall air do shlàinte, a Thighearn'; agus *is* e do lagh mo thlachd.
175 Bitheadh m'anam beò, agus molaidh e thu: agus cuidicheadh do bhreitheanais leam.
176 Chaidh mi air seacharan mar chaora chaillte[r]; iarr d'òglach[s], oir cha do dhìchuimhnich mi d'àitheantan.

## SALM CXX.

*Ghuidh Daibhidh gu-n saoradh Dia e o'n teangaidh chealgaich.*

Laoidh nan ceum.

AM' éigin[v] ghlaodh mi ris an Tighearn', agus dh'éisd e rium.
2 A Thighearna, saor m'anam o bhilibh nam breug, o'n teangaidh chealgaich.
3 Ciod a bheirear dhuit? agus ciod a nithear ort, a theangadh chealgach?
4 Geur shaighde laoich, le éibhlibh de'n aiteal.
5 Mo thruaighe mi, gu bheil mi air chuairt ann am Mesech[a], gu bheil mi a'm' chòmhnuidh ann am bùthaibh Chedair[b]!
6 Is fada ghabh m'anam còmhnuidh leo-san a thug fuath do shìth.
7 *Tha* mise *air son* sìth; ach 'n uair a labhras mi, *tha* iadsan air son cogaidh.

## SALM CXXI.

*Téaruinteachd an t-sluaigh do'm bheil Dia 'n a fhear-coimhead.*

Laoidh nan ceum.

TOGAIDH mi mo shùilean chum nam beann, o'n tig mo chabhair.
2 *Thig* mo chabhair o'n Tighearn'[e], a rinn nèamh agus talamh.
3 Cha leig e le d' chois sleamhnachadh[g]: cha tuit clò codail air d'fhear-coimhead[h].
4 Feuch, cha tuit clò codail no suain air fear-coimhead Israeil.
5 *Is* e an Tighearna d'fhear-coimhead: *is* e an Tighearna do sgàile air do làimh dheis[i].
6 'S an là cha bhuail a' ghrian thu[j], no a' ghealach 's an oidhche.
7 Coimheadaidh an Tighearna thu o gach olc[l]: coimheadaidh e d'anam.
8 Coimheadaidh an Tighearna do dhol a mach[m], agus do theachd a steach, o'n àm so eadhon gu bràth.

## SALM CXXII.

*1 Bha aoibhneas air Daibhidh 'n uair a chaidh e do thigh an Tighearna. 6 Ghuidh e air son sìth agus suaimhneis do Ierusalem.*

Laoidh nan ceum, le Daibhidh.

BHA aoibhneas orm an uair a thubhairt iad rium, Do thigh an Tighearna théid sinn[p].
2 Seasaidh ar cosan an taobh a stigh de d' gheatachaibh, O Ierusalem.
3 Tha Ierusalem air a togail mar chaithir a tha air a coimhcheangal ri 'chéile;
4 D'an téid na treubhan a suas[q], treubhan an Tighearna, gu teisteas Israeil, a thoirt buidheachais do ainm an Tighearn'.
5 Oir an sin tha caithriche breitheanais air an suidheachadh[t], caithriche tighe Dhaibhidh.
6 Guidhibh-se air son sìth Ierusaleim: soirbhichidh iadsan leis an ionmhuinn thu[u].
7 Sìth gu robh an taobh a stigh de d' bhallachaibh, suaimhneas a'd' lùchairtibh!
8 Air sgàth mo bhràithrean agus mo chàirdean their mi nis, Sìth *gu robh* an taobh a stigh dhìot?
9 Air sgàth tighe an Tighearn' ar Dé, iarraidh mi maith dhuit[w].

[a] Gen. 10. 2
[b] Gen. 25. 13
[c] 1 Sam. 24. 11, 17; 26. 21, 23
[d] rann 111
[e] Hos. 13. 9
[f] Gnà. 3. 2; Isa. 32. 17; Eoin 14. 27; Phil. 4. 7
[g] 1 Sam. 2. 9; Gnà. 3. 25, 26
[h] Isa. 27. 3
[i] Isa. 25. 4
[j] Isa. 49. 10; Tais. 7. 16
[k] Salm 139. 3; Gnà. 5. 21
[l] 2 Tim. 4. 18
[m] Deut. 28. 6; Gnà. 2. 8
[n] Gnà. 2. 6, 7; Seum. 1. 5
[o] Ios. 24. 22; Gnà. 1. 29; Luc. 10. 42
[p] Isa. 2. 2, 3; Ier. 50. 5; Sech. 8. 21
[q] Ecs. 23. 17
[r] Isa. 53. 6; Luc. 15. 4, &c.; 1 Pead. 2. 25
[s] Luc. 19. 10
[t] Deut. 17. 8, 9; 2 Each. 19. 8
[u] Gen. 12. 3; Air. 24. 9
[v] Ion. 2. 2
[w] Neh. 2. 10

## SALM CXXIII.

1 *Athchuinge air son tròcair,* 4 *agus air son saorsa o tharcuis nan uaibhreach.*

Laoidh nan ceum.

A D'IONNSUIDH thog mi mo shùil-
ean[c], O thusa a *tha* 'a d'chòmhnuidh
anns na nèamhan.
2 Feuch, mar *tha* sùilean òglach air
làimh am maighstirean, *agus* mar *tha*
sùilean banoglaich air làimh a bana-
mhaighstir, mar sin *tha* ar sùile-ne air an
Tighearn' ar Dia[e], gus an dean e tròcair
oirnn.
3 Dean tròcair oirnn, a Thighearna,
dean tròcair oirnn; oir tha sinn air ar
lìonadh làn de tharcuis[g].
4 Lìonadh ar n-anam làn le fanoid
luchd na seasgaireachd, le tarcuis nan
uaibhreach.

## SALM CXXIV.

*Bheannaich Daibhidh an Tighearna do bhrìgh gu-n do shaor e a shluagh uathasan a dh'éirich 'n an aghaidh.*

Laoidh nan ceum, le Daibhidh.

MUR bitheadh an Tighearna leinn[j],
abradh Israel a nis;
2 Mur bitheadh an Tighearna leinn, an
uair a dh'éirich daoine 'n ar n-aghaidh;
3 An sin shluigeadh iad beò sinn, an
uair a las am fearg 'n ar n-aghaidh:
4 An sin thigeadh tuiltean uisgeacha
tharuinn, rachadh an sruth thar ar n-an-
am:
5 An sin rachadh na h-uisgeachan
uaibhreach thar ar n-anam.
6 Beannaichte gu *robh* an Tighearna,
nach d' thug sinn mar chreich d'am fiac-
laibh.
7 Chaidh ar n-anam as mar eun á ribe
nan eunadair; bhriseadh an ribe, agus
chaidh sinne as.
8 Tha ar cabhair ann an ainm an Tigh-
earn'[n], a rinn nèamh agus talamh.

## SALM CXXV.

1 *Bithidh iadsan a dh'earbas as an Tighearn' ann an tèaruinteachd.* 4 *Urnuigh air son nan ionracan, agus an aghaidh nan aingidh.*

Laoidh nan ceum.

*BITHIDH* iadsan a dh'earbas as an
Tighearna mar shliabh Shioin, nach
caruichear, *ach* a mhaireas gu sìorruidh.
2 *Mar tha* na beannta mu thimchioll
Ierusaleim, mar sin *tha* an Tighearna mu
thimchioll a shluaigh[q], o'n àm so agus gu
bràth.
3 Oir cha ghabh slat nan daoi tàmh
air crannchur nam fìrean[s], air eagal gu-n
sìneadh na fìreanan an làmhan chum eu-
ceirt.
4 Dean maith, a Thighearna, dhoibhsan
a tha maith[v], agus dhoibhsan a tha
ionraic 'n an cridhe[w].
5 Ach iadsan a théid a thaobh d'an
slighibh claona[a], iomainidh an Tighearn'
a mach le luchd-deanamh an uilc. Sìth
gu *robh* air Israel[b]!

## SALM CXXVI.

*Bha an eaglais aoibhneach 'n uair a thug Dia air ais braighdeanas Shioin.*

'N UAIR a thug an Tighearn' air ais
braighdeanas Shioin[d], bha sinn mar
dhaoine a chunnaic aisling.
2 An sin lìonadh air beul le gàire, agus
ar teangadh le luathghaire: an sin thubh-
airt iad am measg nan cinneach[f], Rinn
an Tighearna nithe mòra air an son.
3 Rinn an Tighearna nithe mòra air ar
son-ne: bha sinn aoibhneach.
4 Pill a rìs, a Thighearn', ar braighd-
eanas, mar shruthaibh 's an àirde deas.
5 Iadsan a chuireas *sìol* le deuraibh,
buainidh iad le gairdeachas[h].
6 Esan a théid a mach, agus a ghuil-
eas, ag iomchar roghadh sìl gu cinnteach
thig e a rìs le gairdeachas[i], ag iomchar a
sguab.

## SALM CXXVII.

1 *Tha gach saothair dìomhain as eugmhais beannachd an Tighearna.* 3 *Is iad clann oighreachd Dhé.*

Laoidh nan ceum, le Solamh.

MUR tog an Tighearn' an tigh[k], gu
dìomhain saoithrichidh a luchd-
togail: mur gléidh an Tighearn' am baile,
gu dìomhain ni am fear-coimhead faire.
2 *Is* dìomhain dhuibh-se 'bhi 'g éirigh
gu moch, a bhi 'suidhe gu h-anmoch, ag
itheadh arain a' bhròin[l]; 'n uair a bheir
esan codal d'a sheircinn.
3 Feuch, *is* iad clann oighreachd an
Tighearna[m], toradh na bronn *a* dhuais.
4 Mar shaighdibh ann an làimh gaisg-
ich, mar sin *tha* mic na h-òige.
5 *Is* sona am fear aig am bheil a bholg-
saighead làn diubh: cha bhi nàire orra,
'n uair a labhras iad r'an naimhdibh anns
a' gheata[o].

## SALM CXXVIII.

*Na beannachdan a leanas iadsan air am bi eagal an Tighearna.*

Laoidh nan ceum.

*IS* beannaichte gach neach air am bi
eagal an Tighearn'[p], a ghluaiseas
'n a shlighibh.
2 Oir ithidh tu toradh do làmh[r]:
sona *bithidh* tu, agus *éiridh* gu maith
dhuit.
3 *Bithidh* do bhean mar fhìonain tharbh-
aich[t] ri taobhan do thighe; do chlann
mar òg chroinn-olaidh mu thimchioll do
bhùird[u].
4 Feuch, mar so beannaichear an duine
air am bi eagal an Tighearna.

[a] Mal. 2. 8, 9
[b] Gal. 6. 16
[c] Salm 121. 1
[d] Salm 53. 6; 85. 1; Ier. 31. 10
[e] Salm 130. 5, 6
[f] Ios. 2. 9-11; Neh. 6. 16
[g] Salm 44. 14; Neh. 2. 19; 4. 2-4
[h] Ier. 31. 9-14
[i] Salm 30. 5
[j] Ecs. 15. 1, &c.
[k] 1 Cor. 3. 6, 7
[l] Gen. 3. 17, 19
[m] Gen. 33. 5; 1 Sam. 2. 5
[n] Salm 121. 2
[o] Iob 5. 4
[p] Salm 112. 1
[q] Salm 34. 7; Deut. 33. 27; Sech. 2. 4, 5
[r] Isa. 3. 10
[s] Isa. 14. 5, 6
[t] Ese. 19. 10
[u] Salm 144. 12
[v] Isa. 58. 10, 11
[w] Salm 84. 11

5 Beannaichidh an Tighearn' thu á
Sion[a], agus chi thu maith Ierusaleim ré
uile làithean do bheatha.
6 Seadh, chi thu clann do chloinne[b],
*agus* sìth air Israel[c].

## SALM CXXIX.

1 *Maitheas Dhé d'a shluagh Israel.* 5 *Urnuigh an aghaidh naimhdean na h-eaglais.*

Laoidh nan ceum.

IS minic a chràidh iad mi o m'òige[e], ab-
radh Israel a nis :
2 Is minic a chràidh iad mi o m'òige ;
gidheadh cha d' thug iad buaidh orm[f].
3 Air mo dhruim threabh an luchd-
treabhaidh[g]; tharruing iad an sgrìoban
fada.
4 *Tha* an Tighearna cothromach : ghearr
e o 'chéile cùird nan aingidh.
5 Cuirear gu amhluadh[h], agus pillear
air an ais iadsan uile le'm fuathach Sion.
6 Bithidh iad mar fheur air mullach
thighean, a sheargas mu-m fàs e suas[j]:
7 Leis nach lìon am buanaiche a ghlac,
no fear-ceangail nan sguab a bhroill-
each.
8 Ni mò their iadsan a bhitheas a' dol
seachad riu, Beannachd an Tighearna gu
*robh* oirbh[k]: tha sinne 'g 'ur beannachadh
ann an ainm an Tighearna.

## SALM CXXX.

1 *'N a theanntachd ghlaodh an salmadair ri Dia,* 5 *agus chuir e a dhòigh 'n a fhocal.*

Laoidh nan ceum.

O NA doimhneachdaibh[o] ghlaodh mi
riut, a Thighearna.
2 A Thighearn', éisd ri m' ghuth;
thugadh do chluasan an aire do ghuth
m'athchuingean[q].
3 Ma chomharaicheas tusa aingidh-
eachd[r], a Thighearn' ; a Thighearna, cò
sheasas?
4 Ach agad-sa *tha* maitheanas[s]; agus
uime sin bithidh eagal *air daoinibh*
romhad[u].
5 Tha mi a' feitheamh air an Tigh-
earna[w], tha m'anam a' feitheamh, agus
'n a fhocal tha mo dhòigh[x].
6 Tha m'anam *a' feitheamh* air an
Tighearna na's mò na luchd-faire na
maidne, *seadh, na* luchd-faire na maidne.
7 Earbadh Israel as an Tighearn'[z]: oir
aig an Tighearna *tha* tròcair, agus aige-
san *tha* mòr-shaorsa[b];
8 Agus saoraidh e Israel o 'euceartaibh
gu léir[c].

## SALM CXXXI.

1 *Nochd Daibhidh irioslachd a chridhe féin,* 3 *agus dh'earail e air Israel earbsadh á Dia.*

Laoidh nan ceum, le Daibhidh.

A THIGHEARNA, cha-n 'eil mo
chridhe uaibhreach, no mo shùilean
àrd ; agus cha do ghabh mi gnothuch ri
nithibh mòra, no ri nithibh àrda air mo
shon.
2 Gu deimhin shocraich agus chiùinich
mi m'anam, mar leanabh a chuireadh o
chìch a mhàthar[d]; mar leanabh a chuir-
eadh o'n chìch *tha* m'anam-sa.
3 Earbadh Israel as an Tighearn', o'n
àm so agus gu bràth.

## SALM CXXXII.

1 *Eud Dhaibhidh gu àit ullachadh do phàilliun an Tighearna.* 11 *Na geallaidhean a thug Dia do Dhaibhidh.*

Laoidh nan ceum.

CUIMHNICH, a Thighearn', air Daibh-
idh, agus air 'uile àmhghar :
2 Mar a mhionnaich e do an Tighearn',
a bhòidich e do *Dhia* treun Iacoib[i], *ag
ràdh,*
3 Gu deimhin cha téid mi do phàilliun
mo thighe, cha téid mi suas air mo leab-
aidh ;
4 Cha toir mi codal do m' shùilibh, no
suain do m' rosgaibh,
5 Gus am faigh mi àite do an Tigh-
earn', ionad-còmhnuidh do *Dhia* treun
Iacoib.
6 Feuch, chuala sinn uime aig Ephratah;
fhuair sinn e ann am machraichibh na
coille.
7 Théid sinn a steach d'a phàilliun-
aibh[l]; sleuchdaibh sinn aig stòl a
choise[m].
8 Eirich a Thighearna, gu d'thàmh, thu
féin agus àirc do neirt[n].
9 Sgeadaichear do shagairt le ionrac-
as, agus deanadh do naoimh luath-
ghaire[p].
10 Air sgàth Dhaibhidh d'òglaich, na
cuir air a h-ais aghaidh Aoin ungta.
11 Mhionnaich an Tighearna do Dhaibh-
idh ann am fìrinn ; cha phill e uaith : De
thoradh do chuirp suidhichidh mi air do
rìgh-chaithir[t].
12 Ma choimheadas do chlann mo
choimhcheangal agus mo theisteas[v], a
theagaisgeas mi dhoibh, suidhidh mar an
ceudna an clann-san air do rìgh-chaithir
gu bràth.
13 Oir ròghnaich an Tighearna Sion[y];
mhiannuich e i mar ionad-còmhnuidh dha
féin, *ag ràdh,*
14 *Is* i so mo shuaimhneas gu sìorruidh[a]:
an so gabhaidh mi còmhnuidh, oir mhiann-
aich mi i.
15 Beannaichidh mi gu mòr a lòn,
sàsuichidh mi a bochdan le aran[d].
16 Eididh mi a sagairt le slàinte[e];
agus ni a naoimh àrd luathghaire.
17 An sin bheir mi air adhairc Dhaibh-
idh fàs : dh'orduich mi lòchran do m'
Aon ungta[f].
18 Eididh mi a naimhdean le nàire :
ach air féin thig a choron fo bhlàth.

a Salm 134. 3
b Gen. 50. 23; Iob 42. 16
c Salm 125. 5
d Mat. 18. 3
e Ecs. 1. 13, 14; Tuir. 1. 3
f Eoin 16. 33
g Isa. 50. 6
h 1 Cor. 16. 22
i 2 Sam. 7. 1, &c.
j Mat. 13. 6, 21
k Rut 2. 4
l Salm 122. 1
m Salm 99. 5
n Salm 78. 60, 61
o Tuir. 3. 55; Ion. 2. 2
p Isa. 65. 14
q 2 Each. 6. 40
r Salm 143. 2; Ròm. 3. 20-24
s Ecs. 34. 7; Dan. 9. 9
t 1 Ri. 8. 25
u Ier. 33. 8, 9; 2 Tim. 2. 19
v Salm 89. 30-37
w Salm 27. 14; Isa. 8. 17; 26. 8
x Salm 119. 81
y Salm 48. 1, 2; 87. 2
z Salm 71. 5; Ròm. 8. 24; Eabh. 10. 35
a Salm 68. 16
b Salm 103. 8
c Mat. 1. 21
d Luc. 1. 53
e rann 9
f 2 Each. 21. 7

## SALM CXXXIII.

*Tha Daibhidh a' nochdadh cia taitneach an ni do bhràithribh còmhnuidh a ghabhail cuideachd ann an aonachd.*

Laoidh nan ceum, le Daibhidh.

FEUCH, cia maith agus cia taitneach
an ni do bhràithribh còmhnuidh a
ghabhail cuideachd ann an aonachd!
2 Mar dheadh oladh-ungaidh air a'
cheann[d], a ruith sìos air an fheusaig, feus-
aig Aaroin, a' ruith sìos air iomall a
thrusgain;
3 Mar dhealt air Hermon[f], a thuiteas
air sléibhtibh Shioin: oir an sin dh'àithn
an Tighearn' am beannachadh, beatha gu
sìorruidh.

## SALM CXXXIV.

*Earail gu Dia a bheannachadh.*

Laoidh nan ceum.

FEUCH, beannaichibh an Tighearna,
sibhse òglacha an Tighearna gu
léir, a sheasas ann an tigh an Tighearna
gach oidhche.
2 Togaibh 'ur làmhan[g] *anns* an ionad
naomh[1], agus beannaichibh an Tighearna.
3 Beannaicheadh an Tighearn' thu á
Sion, a rinn nèamh agus talamh.

## SALM CXXXV.

1 *Earail gu Dia a mholadh air son a mhaitheis, 6 a chumhachd, 8 agus a bhreitheanas an aghaidh naimhdean a shluaigh. 15 Dìomhanas ìodhol nan cinneach.*

MOLAIBH an Tighearna; molaibh
ainm an Tighearna[j], molaibhse, òg-
lacha an Tighearna.
2 Sibhse a sheasas ann an tigh an Tigh-
earn'[k], ann an cùirtibh tighe ar Dé,
3 Molaibh an Tighearn', oir *tha* an
Tighearna maith: seinnibh cliù d'a ainm,
oir *tha* e taitneach.
4 Oir ròghnaich an Tighearna Iacob dha
féin[n], Israel mar 'ionmhas sonruichte.
5 Oir tha fios agam gur mòr an Tigh-
earn', agus *gu bheil* ar Tighearn' os ceann
nan uile dhia.
6 Ge b'e ni 'bu toil leis an Tighearna
rinn e air nèamh agus air talamh[p], anns
na cuaintibh, agus anns na doimhneachd-
aibh uile.
7 *Is* esan a bheir air a' cheò dol suas[q]
o chrìch na talmhainn; a ni dealanach
le[2] uisge[r]; a bheir a mach a' ghaoth á
'ionadaibh-tasgaidh;
8 A bhuail ceud-ghin na h-Eiphit[t],
araon duine agus ainmhidh;
9 *A* chuir comharaidhean agus iongan-
tais ann ad mheadhon, O Eiphit[u], air
Pharaoh agus air 'òglachaibh gu léir;
10 A bhuail cinnich mhòra[v], agus a
mharbh rìghrean mòra,
11 Sihon rìgh nan Amorach, agus Og
rìgh Bhasain, agus uile rìoghachda Cha-
naain,

[a] Ios. 12. 7 Salm 44. 1-3 78. 65
[b] Ecs. 3. 15
[c] Deut. 32. 36
[d] Ecs. 30. 25, 30
[e] Salm 115. 4, &c. Isa. 44. 12, &c.
[f] Deut. 4. 48
[g] 1 Tim. 2. 8
[1] *naomhachd.*
[h] Salm 119. 68
[i] 1 Each. 16. 34 2 Each. 20. 21
[j] Salm 145. 1 Neh. 9. 5
[k] Salm 92. 13
[l] Salm 72. 18
[m] Gnà. 3. 19
[n] Ecs. 19. 5 Deut. 7. 6, 7 1 Pead. 2. 9
[o] Gen. 1. 9, &c. Ier. 10. 12
[p] Salm 33. 9, 11 Dan. 4. 35
[q] Ier. 14. 22 Sech. 10. 1
[2] *air son an uisge.*
[r] Ier. 10. 13
[s] Salm 135. 8, &c. Ecs. 12. 29
[t] Ecs. 12. 29
[u] Ecs. vii., &c.
[v] Air. 21. 24-35 Salm 136. 17, &c.
[w] Salm 78. 13 Ecs. 14. 21, 22

12 Agus a thug am fearann mar oigh-
reachd[a], mar oighreachd do Israel a
shluagh.
13 *Mairidh* d'ainm-sa, a Thighearna,
gu bràth[b]: do chuimhne, a Thighearn', o
linn gu linn.
14 Oir bheir an Tighearna breth air a
shluagh[c], agus gabhaidh e aithreachas, a
thaobh a sheirbhiseach.
15 *Is* airgiod agus òr ìodhoil nan cinn-
each[e], obair làmhan dhaoine.
16 Tha beoil aca, ach cha labhair iad;
sùilean aca, ach cha-n fhaic iad.
17 Tha cluasan aca, ach cha chluinn
iad: ni mò a tha anail 'n am beul.
18 Cosmhuil riu féin tha iadsan a ni
iad, gach neach a dh'earbas asda.
19 A thigh Israeil, beannaichibh an
Tighearn'; a thigh Aaroin, beannaichibh
an Tighearn'.
20 A thigh Lebhi, beannaichibh an
Tighearna; sibhse air am bheil eagal an
Tighearna, beannaichibh an Tighearna.
21 Beannaichte gu robh an Tighearn' á
Sion, aig am bheil a chòmhnuidh ann an
Ierusalem. Molaibhse an Tighearna.

## SALM CXXXVI.

*Earail gu buidheachas a thoirt do Dhia air son a thròcairean, agus nan iongantas mòra a rinn e air son sluaigh Israeil.*

O THUGAIBH buidheachas do an
Tighearn', oir *tha* e maith[h]; oir gu
bràth *mairidh* a thròcair[i].
2 Thugaibh buidheachas do Dhia nan
dia; oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
3 Thugaibh buidheachas do Thighearna
nan tighearnan; oir gu bràth *mairidh* a
thròcair.
4 Dha-san 'n a aonar a ni iongantais
mhòra[l]; oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
5 Dha-san a rinn na nèamhan le
gliocas[m]; oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
6 Dha-san a shìn an talamh os ceann
nan uisgeachan[o]; oir gu bràth *mairidh* a
thròcair.
7 Dha-san a rinn soluis mhòra; oir gu
bràth *mairidh* a thròcair:
8 A' ghrian a riaghladh an là; oir gu
bràth *mairidh* a thròcair:
9 A' ghealach agus na reultan a rìagh-
ladh na h-oidhche; oir gu bràth *mairidh*
a thròcair.
10 Dha-san a bhuail na h-Eiphitich
'n an ceud-ghinibh[s]; oir gu bràth *mairidh*
a thròcair:
11 Agus a thug a mach Israel as am
meadhon; oir gu bràth *mairidh* a thròc-
air:
12 Le làimh thréin, agus le gairdean
sìnte mach; oir gu bràth *mairidh* a thròc-
air.
13 Dha-san a roinn a' mhuir ruadh 'n a
roinnibh[w]; oir gu bràth *mairidh* a thròc-
air:
14 Agus a thug air Israel dol troimh a

meadhon; oir gu bràth *mairidh* a thròc-
air:
15 Ach a thilg Pharaoh agus 'armailt
bun os ceann[1] anns a' mhuir ruaidh; oir
gu bràth *mairidh* a thròcair.
16 Dha-san a threòraich a shluagh
troimh an fhàsach[b]; oir gu bràth *mairidh*
a thròcair.
17 Dha-san a bhuail rìghrean mòra;
oir gu bràth *mairidh* a thròcair:
18 Agus a mharbh rìghrean treuna[c];
oir gu bràth *mairidh* a thròcair:
19 Sihon rìgh nan Amorach[e]; oir gu
bràth *mairidh* a thròcair:
20 Agus Og rìgh Bhasain; oir gu bràth
*mairidh* a thròcair:
21 Agus a thug am fearann mar oigh-
reachd[g]; oir gu bràth *mairidh* a thròcair:
22 Mar oighreachd do Israel 'òglach
féin; oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
23 A chuimhnich oirnn 'n ar staid
ìosail[i]; oir gu bràth *mairidh* a thròcair:
24 Agus a shaor sinn o ar naimhdibh;
oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
25 A tha 'tabhairt bìdh do gach feòil[k];
oir gu bràth *mairidh* a thròcair.
26 O thugaibh buidheachas do Dhia
nan nèamh; oir gu bràth *mairidh* a
thròcair.

## SALM CXXXVII.

*1 'N am braighdeanas chuimhnich clann Israeil le bròn air an tìr féin. 7 Chronaich-eadh clann Edoim agus Bhabilion.*

LAIMH ri aimhnichibh Bhabiloin[m], an
sin shuidh, agus ghuil sinn, an uair
a chuimhnich sinn air Sion.
2 Air na crannaibh seilich 'n a meadhon
chroch sinn ar clàrsaichean.
3 Oir an sin dh'iarr iadsan a thug ann
am braighdeanas sinn òran oirnn: agus
*dh'iarr* iadsan a rinn fògaraich[2] dhinn[o]
aoibhneas oirnn, *ag ràdh*, Seinnibh
dhuinn *aon* de laoidhean Shioin.
4 Cionnus a sheinneas sinne laoidh an
Tighearn' ann an tìr choimhich?
5 Ma dhì-chuimhnicheas mise thusa,
a Ierusalem[r], dì-chuimhnicheadh mo
làmh dheas *a seòltachd.*
6 Leanadh mo theangadh ri m' ghiall,
mur cuimhnich mi ort, mur fearr
leam Ierusalem na m'aoibhneas a's
àirde[s].
7 Cuimhnich, a Thighearna, air clann
Edoim[u], ann an là Ierusaleim[4], a thubh-
airt, Leagaibh, leagaibh sìos *i* gu ruig a
bunait.
8 A nighean Bhabiloin, a lom-sgriosar[w],
*is* sona *esan* a dhìolas dhuit-sa[y], a réir
mar a rinn thu oirnne.
9 *Is* sona esan a ghlacas agus a phronn-
as do chlann bheag ris na clachan[z].

## SALM CXXXVIII.

*1 Mhol Daibhidh an Tighearn' air son 'fhìrinn agus a chaoimhneis-gràidh. 4 Roimh-innis e gu-n tugadh rìghrean na talmhainn mol-adh do Dhia.*

Salm le Daibhidh.

MOLAIDH mi thu, a Thighearna,
le m'uile chridhe; an làthair nan
dia[a] seinnidh mi cliù dhuit.
2 Sleuchdaidh mi aig do theampull
naomh, agus molaidh mi d'ainm air son
do chaoimhneis-gràidh, agus air son
d'fhìrinn; oir dh'àrdaich thu d'fhocal os
ceann d'ainme uile[d].
3 'S an là air an do ghlaodh mi *riut*,
fhreagair thu mi; neartaich thu mi a'm'
anam le treòir.
4 Molaidh uile rìghrean na talmhainn
thu[f], a Thighearna, 'n uair a chluinneas
iad briathran do bheoil:
5 Agus seinnidh iad ann an slighibh an
Tighearn'; oir *is* mòr glòir an Tighearna.
6 Ge h-àrd an Tighearna, gidheadh
seallaidh e air an iriosal[h]; ach aithnich-
idh e an t-uaibhreach fad as.
7 Ged ghluais mi ann am meadhon
àmhghair[j], ath-bheothaichidh tu mi; an
aghaidh corruich mo naimhde sìnidh tu
do làmh, agus saoraidh do dheas làmh
mi.
8 Coimhlionaidh an Tighearn' air mo
shon[l]; *mairidh* do thròcair, a Thighearna,
gu bràth: na tréig oibre do làmh.

## SALM CXXXIX.

*1 Dh'aidich Daibhidh gu-n robh làthaireachd Dhé mu'n cuairt da a ghnàth. 17 Mhol e an Tighearn' air son a thròcairean; 23 agus ghuidh e 'bhi air a threòrachadh 's an t-slighe shìorruidh.*

Do'n àrd fhear-ciuil. Salm le Daibhidh.

A THIGHEARNA, rannsaich thu mi[n],
agus is aithne dhuit mi.
2 Is aithne dhuit mo shuidhe agus
m'éirigh[p]; tuigidh tu mo smuaintean fad
as[q].
3 Chuairtich[3] thu mo cheum agus mo
luidhe sìos, agus air mo shlighibh gu léir
is fiosrach thu.
4 Oir feuch, cha-*n 'eil* focal air mo
theangaidh, 'Thighearna, nach aithne
dhuit gu léir.
5 'Am dhéigh, agus romham, chuairt-
ich thu mi, agus chuir thu do làmh orm.
6 *Is* ro iongantach an t-eòlas *so* air mo
shon: tha e àrd; cha ruig mi air.
7 C'àit an téid mi o d' spiorad[t]? agus
c'àit an teich mi o d' ghnùis?
8 Ma théid mi suas do nèamh, *tha* thu
'n sin[v]; ma ni mi mo leabadh ann an
[5]ifrinn[x], feuch, *tha* thu '*n sin.*
9 *Ma* ghabhas mi sgiathan na maidne,
agus gu-n còmhnuich mi ann an ionadaibh
iomallach na fairge;
10 Eadhon an sin stiùraidh do làmh
mi, agus cumaidh do dheas làmh mi.
11 Ma their mi, Gu deimhin folaichidh
an dorchadas mi, bithidh an oidhche féin
mar sholus mu'n cuairt orm.
12 Cha-n fholaich eadhon an dorchadas

[1] *chrath dheth.*
[a] Salm 82. 6
Ecs. 22. 28
Eoin 10. 34
[b] Ecs. 13. 18
Deut. 8. 15
[c] Deut. 29. 7
[d] Isa. 42. 21
[e] Air. 21. 21, 23
[f] Salm 72. 11
[g] Ios. 12. 1, &c.
[h] Isa. 57. 15
66. 1, 2
1 Pead. 5. 5
[i] Deut. 32. 36
Luc. 1. 48
[j] Mic. 7. 8, 9
[k] Salm 145. 15
[l] Phil. 1. 6
1 Tes. 5. 24
[m] Ese. 1. 1
3. 15
Dan. 10. 4
[n] Ier. 17. 10
Tais. 2. 23
[2] *a chreach, a chuir fàs sinn.*
[o] Salm 79. 1
[p] 2 Ri. 6. 12
19. 27
[q] Mat. 9. 4
Eoin 2. 24, 25
[3] *chriath-air, no rannsaich.*
[r] Dan. 6. 10, 11
[s] Salm 84. 10
[t] Ier. 23. 24
Ion. 1. 3
[u] Ier. 49. 7-22
Ese. 25. 12-14
Obad. 10-14
[4] *cuimhnich do chloinn Edoim latha Ierusaleim.*
[v] Am. 9. 2-4
[w] Isa. 13. 1, &c.
Tais. 18. 6
[5] *an uaigh, no, ionad nam marbh.*
[x] Iob 26. 6
Gnà. 15. 11
[y] Ier. 50. 15, 29
Tais. 18. 6
[z] Isa. 13. 16

uait-sa[a]; ach dealraichidh an oidhche mar
an là: *is* ionann an dorchadas agus an
solus duit-sa.
13 Oir ghabh thu sealbh air m'àirnibh:
dh'fholuich thu mi ann am broinn mo
mhàthar.
14 Molaidh mi thu, oir is uamhasach,
iongantach a dhealbhadh mi; is iongant-
ach d'oibre-sa, agus *is* ro fhiosrach m'an-
am air *sin*.
15 Cha d'fholaicheadh mo chorp uait
an uair a rinneadh mi 'an dìomhaireachd[c],
a dhealbhadh mi gu h-iongantach ann an
ionadaibh ìochdarach na talmhainn.
16 Chunnaic do shùilean mo cheud-
fhàs anabuich, agus ann ad leabhar
sgrìobhadh sìos *mo bhuill* uile, *a* dhealbh-
adh ri ùine, gun aon diubh *fathast* ann.
17 O cia luachmhor leamsa do smuain-
te-sa, a Dhé[f]! cia mòr an àireamh!
18 Nan àirmhinn iad, is lìonmhoire iad
na a' ghaineamh: 'n uair a dhùisgeas mi,
tha mi a ghnàth maille riut-sa.
19 Gu cinnteach, a Dhé, marbhaidh
tusa an t-aingidh: uime sin, a dhaoine
fuileachdach, imichibh uam:
20 Oir labhair iad a'd' aghaidh gu
h-aingidh; thug do naimhde *d'ainm* ann
an dìomhanas.
21 Nach 'eil mi 'tabhairt fuath, a
Thighearna, dhoibhsan a tha 'toirt fuath
dhuit-sa[h]? agus nach 'eil mi 'gabhail
gràin dhiubhsan a tha 'g éirigh suas a'd'
aghaidh?
22 Le fuath iomlan thu mi 'toirt fuath
dhoibh; mar naimhde measam iad.
23 Rannsaich mi[i], a Dhé, agus aithnich
mo chridhe: dearbh mi, agus tuig mo
smuaintean;
24 Agus amhairc am *bheil* slighe olc
air bith annam[k], agus treòraich mi anns
an t-slighe shìorruidh[l].

## SALM CXL.

1 *Ghuidh Daibhidh gu-n teasairgeadh Dia e o ais-innleachd a naimhdean.* 12 *Tha dòchas aige gu-n cum an Tighearna ceartas ris na bochdaibh.*

Do'n àrd fhear ciuil. Salm le Daibhidh.

TEASAIRG mi, a Thighearn', o'n
droch dhuine; o fhear an fhòirneirt
gléidh mi;
2 A tha 'smuaineachadh aimhleis 'n *an*
cridhe; cruinnichidh iad gach là *chum*
cogaidh.
3 Gheuraich iad an teangadh, mar
*theangaidh* nathrach; *tha* nimh na nath-
rach fo'm bilibh[o]. Selah.
4 Gléidh mi, a Thighearn', o làmhan
nan aingidh; o fhear an fhòirneirt dìon
mi, le'm b'àill mo cheuman a thilgeadh
bun os ceann.
5 Dh' fholuich na h-uaibhrich ribe
dhomh[q], agus cuird; sgaoil iad lìon ri
taobh na slighe; leag iad ceapa-tuislidh
dhomh. Selah.
6 Thubhairt mi ris an Tighearn', *Is* tu

[a] Dan. 2. 22
[b] Salm 144. 10
1 Sam. 17. 45-51
[c] Iob 10. 8, 9
[d] Salm 7. 16
Gnà. 12. 13
[e] Salm 11. 6
[f] Salm 40. 5
[g] 1 Ri. 8. 45
[h] 2 Each. 19. 2
[i] Salm 26. 2
Eoin 3. 20, 21
[j] Tais. 5. 8
[k] Salm 17. 3
[l] Salm 5. 8
143. 8, 10
[m] Gnà. 23. 6
[n] Gnà. 9. 8
27. 5, 6
[o] Ròm. 3. 13
[p] Gnà. 13. 14
[q] Ier. 18. 22
[r] Salm 35. 8

mo Dhia: éisd, a Thighearna, ri guth
m'athchuingean.
7 A Iehobhah, a Thighearna, neart mo
shlàinte; dh'fholuich thu mo cheann ann
an là a chatha[b].
8 Na deònuich, a Thighearna, miannan
an aingidh; na soirbhich le 'ais-innleachd,
air eagal gu-n àrdaich iad iad féin.
Selah.
9 A thaobh nan daoine a chuairtich mi,
còmhdaicheadh aimhleas am bilean féin
iad[d].
10 Tuiteadh éibhlean teine orra[e]: 's an
teine tilgear iad; ann an slochdaibh domh-
ain, chum nach éirich iad a rìs.
11 Na daingnichear fear-labhairt uile
air an talamh: sealgaidh olc air fear an
fhòirneirt, chum *a* sgrios.
12 Tha fhios agam gu-n cum an Tigh-
earna ceartas ris an duine thruagh[g], còir
ris na bochdaibh.
13 Gu dearbh bheir na fìreana moladh
do d'ainm: gabhaidh na h-ionracain
còmhnuidh a'd' fhianuis.

## SALM CXLI.

1 *Ghuidh Daibhidh gu-n éisdeadh Dia r'a ghuth,* 3 *gu-n cuireadh e faire air a bheul,* 9 *agus gu-n coimheadeadh se e o ribe luchd-deanamh na h-euceirt.*

Salm le Daibhidh.

A THIGHEARNA, tha mi ag éigh-
each riut; greas a m' ionnsuidh;
éisd ri m' ghuth, 'n uair a dh'éigheas mi
riut.
2 Cuirear m'urnuigh a'd' làthair, *mar*
thùis[j]; togail suas mo làmh, *mar* an ìob-
airt-fheasgair.
3 Cuir, a Thighearna, faire air mo
bheul; gléidh dorus mo bhilean.
4 Na h-aom mo chridhe gu ni olc air
bith, gu beartan aingidh a chur 'an
gnìomh le luchd-deanamh na h-euceirt:
agus na h-itheam féin d'an nithibh
milis[m].
5 Buaileadh am fìrean mi[n], *is* caoimh-
neas e; agus cronaicheadh e mi, *is* oladh
luachmhor e, nach bris mo cheann: oir
fathast *bithidh* m'urnuigh mar an ceudna
*air an son* 'n an àmhghairibh.
6 'N uair a thilgear sìos am breitheamh-
nan ann an ionadaibh clachach, éisdidh
iad ri m' bhriathraibh, oir tha iad
milis.
7 Mar a ghearras agus a sgoilteas neach
*fiodh* air an làr, sgaoileadh ar cnàmhan
aig beul na h-uaighe.
8 Ach riut-sa, a Iehobhah, a Thigh-
earna, *tha* mo shùilean: annad-sa chuir
mi mo dhòigh; na tréig m'anam.
9 Coimhead mi o'n ribe *a* leag iad
dhomh[p], agus o cheapaibh-tuislidh luchd-
deanamh na h-euceirt.
10 Tuiteadh na h-aingidh 'n an lìontaibh
féin[r], am feadh a bhitheas mise a' gabhail
thairis.

## SALM CXLII.

*1 'N a thrioblaid ghlaodh Daibhidh ris an Tighearn', 5 agus thaom e a ghearan 'n a làthair.*

Maschil[1] le Daibhidh. Urnuigh 'n uair a bha e anns an uaimh[b].

LE m' ghuth ghlaodh mi ris an Tighearna; le m' ghuth dh'asluich mi air an Tighearna.

2 Thaom mi mo ghearan 'n a làthair[f]; chuir mi 'n céill mo theinn 'n a fhianuis.

3 'N uair a chlaoidheadh mo spiorad annam[h], b'aithne dhuit-sa mo cheum: 's an t-slighe air an d'imich mi, dh'fholuich iad ribe dhomh[i].

4 Dh'amhairc mi air *mo* làimh dheis[j], agus feuch, cha *robh* fear ann d am b'aithne mi; thréig cabhair mi; cha robh neach ann a dh'fheòraicheadh air son m'anama.

5 Ghlaodh mi riut, a Thighearna; thubhairt mi, *Is* tu mo thearmunn[k], mo chuibhrionn[l] ann an tìr nam beò.

6 Thoir an aire do m' ghlaodh, oir dh'ìslicheadh mi gu mòr; saor mi uathasan a tha'n tòir orm, oir is treise iad na mi[n].

7 Thoir m'anam á prìosan, chum gu mol mi d'ainm: cuairtichidh na fìreana mi; oir buinidh tu gu fial rium[o].

## SALM CXLIII.

*1 Ghuidh Daibhidh air an Tighearna gu-m bitheadh e bàigheil ris ann am breitheanas. 3 Tha e ri caoidh gu-n d' rinn a naimhdean geur-leanmhuinn air 'anam. 5 Dh'asluich e air Dia gu nochdadh e dha a chaoimhneas-gràidh, 7 agus gu-n teasairgeadh se e o làimh a naimhdean.*

Salm le Daibhidh.

CLUINN m' urnuigh, a Thighearn'; éisd ri m'athchuingibh ann ad fhìrinn, freagair mi ann ad cheartas.

2 Agus na tig ann am breitheanas[u] le d'òglach; oir ann ad fhianuis cha-n fhìreanaichear duine beò air bith[v].

3 Oir gheur-lean an nàmhaid m'anam; bhuail e mo bheatha sìos gu làr; thug e orm còmhnuidh a ghabhail ann an dorchadas, mar iadsan a bha fada marbh.

4 Uime sin chlaoidheadh mo spiorad annam[w]; tha mo chridhe briste an taobh a stigh dhìom.

5 Is cuimhne leam na làithean o chian[x]; tha do ghnìomhara gu léir a' teachd a'm' aire; tha mi a' beachd-smuaineachadh air obair do làmh.

6 Shìn mi mo làmhan riut-sa: *tha* m'anam, mar thalamh tartmhor[y], '*an geall* ort. Selah.

7 Eisd rium gu grad, a Thighearna; chaidh as do m' spiorad: na folaich do ghnùis orm, air eagal gu-m bi mi cosmhuil riu-san a théid sìos do'n t-slochd[z].

8 Thoir orm do chaomhneas-gràidh a chluinntinn anns a' mhaduinn[a], oir annad-sa chuir mi mo dhòigh: thoir orm gu-n aithnich mi an t-slighe anns an còir dhomh imeachd[a], oir riut-sa tha mi 'togail suas m'anama.

9 Teasairg mi o m' naimhdibh, a Thighearn': a d'ionnsuidh-sa teichidh mi.

10 Teagaisg dhomh do thoil a dheanamh[c], oir *is* tu mo Dhia: treòraicheadh do spiorad maith[d] mi gu tìr an ionracais[e].

11 Air sgàth d'ainme, a Thighearna, beothaich thusa mi[g]: trìd d'fhìreantachd saor m'anam o theinn.

12 Agus trìd do thròcair gearr as mo naimhdean, agus sgrios iadsan uile a tha 'claoidh m'anama; oir *is* mi d'òglach.

## SALM CXLIV.

*1 Bheannaich Daibhidh an Tighearna do bhrìgh gu robh e 'n a fhear-saoraidh dha. 5 Ghuidh e gu-n teasairgeadh Dia e o làimh cloinne choigreach. 9 Gheall e Dia a mholadh.*

*Salm* le Daibhidh.

BEANNAICHTE gu *robh* an Tighearna mo[2] charraig[m], a theagaisgeas mo làmhan gu cath, mo mheoir gu comhrag:

2 Mo mhaith, agus mo dhaingneach; mo thùr àrd, agus m'fhear-saoraidh-sa; mo sgiath, agus an ti as an earb mi; a cheannsaicheas mo shluagh fodham.

3 A Thighearna, ciod e an duine[p], gu bheil thu a' gabhail eòlais air? mac an duine, gu bheil meas agad air?

4 Is cosmhuil an duine ri dìomhanas[q]: *tha* a làithean mar sgàile a ghabhas seachad.

5 A Thighearna, lùb do fhlaitheasan[r], agus thig a nuas: bean ris na beanntaibh, agus bithidh deatach dhiubh.

6 Cuir a mach dealanach, agus sgaoil iad; tilg do shaighdean, agus claoidh iad.

7 Sìn uait do làmh o'n àirde[s], saor mi, agus teasairg mi o uisgeachaibh mòra[t], á làimh cloinne choigreach;

8 Aig am bheil am beul a' labhairt dìomhanais, agus *is* i'n deas làmh deas làmh na bréige.

9 A Dhé, seinnidh mi dhuit òran nuadh; air an t-saltair, *air* inneal-ciuil nan deich teud, seinnidh mi moladh dhuit.

10 *Is* esan a bheir buaidh do rìghribh, a shaoras Daibhidh, 'òglach féin, o'n chlaidheamh mhillteach.

11 Saor mi, agus teasairg mi o làimh cloinne choigreach, aig am bheil am beul a' labhairt dìomhanais, agus *is* i'n deas làmh deas làmh na bréige:

12 Chum gu-*m bi* ar mic mar ùr-chroinn a' fàs suas 'n an òige, ar nigheana mar chlachaibh oisinn, snaidhte *a réir* coslais lùchairt:

13 Chum gu-*m bi* ar saibhlean làn, a' toirt uatha de gach gnè thoraidh, ar caoraich a' breth 'n am mìltean, seadh deich mìltean 'n ar macharaibh;

14 Gu-*m bi* ar daimh làidir gu obair; nach *bi* briseadh a steach ann, no dol a mach; agus nach *bi* gearan 'n ar sràidibh.

---

a Salm 73. 24
1 *air son teagaisg.*
b 1 Sam. 22. 1; 24. 3
c Mic. 4. 2; 1 Eoin 2. 27
d Neh. 9. 20
e Isa. 26. 10
f Salm 62. 8; cii.
g Hab. 3. 2; Eph. 2. 1
h Salm 143. 4
i Salm 140. 5
j Salm 69. 20
k Salm 46. 1
l Salm 73. 26; Tuir. 3. 24
2 *mo neart.*
m Isa. 45. 24
n Ròm. 8. 33, 37
o Salm 13. 6; 119. 17
p Salm 8. 4
q Salm 39. 5
r Isa. 64. 1
s Salm 18. 16
t Salm 69. 1, 2, 14, 15
u Iob 14. 3
v Salm 130. 3; Ecs. 34. 7; Iob 9. 2, 3; Ecl. 7. 20; Ròm. 3. 20; Gal. 2. 16
w Salm 77. 3; 142. 3
x Salm 77. 5, 11
y Salm 63. 1
z Salm 28. 1
a Salm 30. 5

15 *Is* sona an sluagh, a tha 's an staid so[a]: *is* sona an sluagh, d'an Dia an Tighearna[c].

## SALM CXLV.

1 *Chuir Daibhidh an céill cumhachd iongantach an Tighearn',* 7 *a mhaitheas,* 18 *a cheartas agus a naomhachd.*

Laoidh-mholaidh le Daibhidh.

ARDAICHIDH mi thu, mo Dhia, mo Rìgh; agus beannaichidh mi d'ainm gu saoghal nan saoghal.

2 Gach là beannaichidh mi thu, agus molaidh mi d' ainm gu saoghal nan saoghal.

3 *Is* mòr an Tighearn'[g], agus *is* ro airidh e air moladh; agus cha-n fheudar a mhòrachd a rannsachadh[i].

4 Molaidh àl do àl do ghniomharan, agus cuiridh iad an céill d'oibre cumhachdach.

5 Air urram glòire do mhòrachd agus air d'oibribh iongantach labhraidh mi.

6 Agus labhraidh *daoine* air neart do bheartan uamhasach; agus aithrisidh mise do mhòrachd.

7 Cuiridh iad an céill gu pailt cuimhne do mhaitheis mhòir, agus àrd-mholaidh iad d'fhìreantachd.

8 *Is* gràsmhor agus truacanta an Tighearna[p]; mall chum feirge, agus pailt ann an tròcair.

9 *Is* maith an Tighearna do na h-uile[s], agus *tha* a chaomh-thròcairean os ceann 'oibre uile.

10 Molaidh d'oibre gu léir thu, a Thighearn': agus beannaichidh do naoimh thu.

11 Air glòir do rìoghachd labhraidh iad, agus cuiridh iad an céill do chumhachd:

12 Chum a bheartan iongantach a dheanamh aithnichte do chloinn nan daoine, agus glòir mòralachd a rìoghachd.

13 *Is* rìoghachd shìorruidh do rìoghachd-sa[w]; agus *mairidh* d'uachdaranachd air feadh nan uile ghinealach.

14 [Tha an Tighearna fìrinneach 'n a uile bhriathraibh, agus naomh 'n a uile ghniomharaibh.]

15 Cumaidh an Tighearna suas iadsan uile a tha 'tuiteam[x], agus togaidh e 'n àird iadsan uile a tha air cromadh sios[z].

16 Tha sùilean nan uile a' feitheamh ort[a], agus bheir thu dhoibh am biadh 'n a thràth[c].

17 Tha thu a' fosgladh do làimhe[e], agus a' sàsuchadh miann gach ni beò.

18 *Tha* an Tighearna ceart 'n a uile shlighibh[g], agus naomh 'n a uile ghniomharaibh.

19 *Is* dlùth an Tighearna dhoibhsan uile a ghairmeas air[i], dhoibhsan uile a ghairmeas air ann am fìrinn.

20 Coimhlionaidh e miann na dream d'an eagal e[l]; agus éisdidh e r'an glaodh, agus saoraidh e iad.

[a] Deut. 33. 29
[b] Ecs. 20. 6; Salm 31. 23
[c] Salm 89. 15
[d] Tais. 5. 13
[e] Salm 103. 1
[f] Salm 104. 33
[g] Salm 48. 1; 147. 5
[h] Isa. 2. 22; Ier. 17. 6, 7
[i] Ròm. 11. 33
[j] Ecl. 12. 7
[k] Ier. 17. 7
[l] Tais. 14. 7
[m] Salm 103. 6; Gnà. 22. 22, 23
[n] Luc. 1. 53
[o] Salm 68. 6; 107. 14
[p] Air. 14. 18
[q] Mat. 9. 30; Eoin 9. 6, &c.; 1 Pead. 2. 9
[r] Salm 147. 6; Luc. 13. 13
[s] Nah. 1. 7
[t] Gnà. 15. 25
[u] Iob 5. 12, 13; Gnà. 4. 19
[v] Salm 145. 15; Tais. 11. 15
[w] Dan. 2. 24
[x] Salm 37. 24; 94. 18
[y] Salm 92. 1
[z] Salm 146. 8
[a] Salm 104. 27
[b] Salm 102. 13-16; Neh. iii.; Isa. 44. 26, 28
[c] Salm 136. 25; Mat. 6. 26
[d] Deut. 30. 3, 4
[e] Salm 104. 28
[f] Isa. 61. 1
[g] Gen. 18. 25; Tais. 15. 3, 4
[h] Isa. 40. 26
[i] Deut. 4. 7; Seum. 4. 8
[j] Isa. 40. 28
[k] Salm 25. 9; Mat. 5. 5; 1 Pead. 3. 4
[l] Salm 37. 4, 5

21 Gleidhidh an Tighearn' iadsan uile a ghràdhaicheas e[b]; ach sgriosaidh e na h-aingidh gu léir.

22 Air cliù an Tighearna labhraidh mo bheul[d]: agus beannaichidh gach feòil 'ainm naomh-san gu saoghal nan saoghal.

## SALM CXLVI.

1 *Gheall Daibhidh gu moladh e Dia ré a bheatha.* 5 *Is sona an ti a dh'earbas as an Tighearna.*

MOLAIBHSE an Tighearna: mol an Tighearn', O m'anam[e].

2 Molaidh mi an Tighearn' an cian is beò mi[f]; seinnidh mi cliù do m' Dhia, am feadh a bhitheas bith agam.

3 Na h-earbaibh á uachdarain[h], á mac duine sam bith, anns nach *'eil* furtachd.

4 Théid anail as, pillidh e g'a ùir[j]; 's an là sin féin théid as d'a smuaintibh.

5 *Is* sona an ti aig *am bheil* Dia Iacoib mar a chabhair[k], aig *am bheil* a dhòchas anns an Tighearn' a Dhia,

6 A rinn nèamh agus talamh[l], a' mhuir agus gach ni a *tha* annta; a ghleidheas fìrinn gu bràth;

7 A chumas còir riu-san a tha fo fhòirneart[m]; a bheir biadh do na h-ocraich[n]. Cuiridh an Tighearna na prìosanaich fa sgaoil[o].

8 Fosgailidh an Tighearna *sùilean* nan dall[q]; togaidh an Tighearna suas iadsan a tha air an cromadh sios[r]: is ionmhuinn leis an Tighearna na fìreana.

9 Gleidhidh an Tighearna na coigrich; togaidh e suas an dìlleachdan agus a' bhantrach[t]: ach tilgidh e slighe nan aingidh bun os ceann[u].

10 Rìoghaichidh an Tighearna gu bràth[v], do Dhia-sa, a Shion, o linn gu linn. Molaibhse an Tighearna.

## SALM CXLVII.

1 *Dh'àithn am fàidh buidheachas a thabhairt do'n Tighearn' air son a mhaitheis d'a shluagh;* 4 *air son a chumhachd,* 6 *agus a thròcair.* 15 *Tha uachdaranachd aig Dia os ceann gach ni a chruthaich e.*

MOLAIBHSE an Tighearn'; oir *is* maith an ni a bhi 'tabhairt cliù d'ar Dia[y], oir *tha e* taitneach, *agus tha* moladh ciatach.

2 Togaidh an Tighearna suas Ierusalem[b]; cruinnichidh e ri 'chéile dìobaraich Israeil[d].

3 Leighisidh e iadsan aig am bheil cridhe briste[f], agus ceanglaidh e suas an leòntan.

4 Innsidh e àireamh nan reul[h]; bheir e ainmean orra uile.

5 *Is* mòr ar Tighearn', agus *is* mòr a chumhachd: *tha* a thuigse gun tomhas[j].

6 Togaidh an Tighearna suas na daoine ciuine[k]; tilgidh e sìos na h-aingidh gu làr.

7 Seinnibh do'n Tighearna le buidh-

eachas ; seinnibh moladh d'ar Dia-ne air
a' chlàrsaich,
8 A dh'fholaicheas nèamh le neulaibh,
a dh'ulluicheas uisge do'n talamh, a bheir
air feur fàs air na sléibhtibh.
9 Bheir esan a bhiadh do'n ainmhidh,
do na fithich òga a ghoireas[b].
10 Ann an neart an eich cha bhi a dhùil;
ann an cosaibh fir cha ghabh e tlachd.
11 Gabhaidh an Tighearna tlachd
annta-san d'an eagal e[d], a chuireas an
dòigh 'n a thròcair.
12 Mol an Tighearn', a Ierusalem : mol
do Dhia, a Shion :
13 Oir neartaich e croinn do gheatacha ;
bheannaich e do chlann an taobh a stigh
dhìot[e].
14 Ni e sìth a'd'chrìochaibh[f]; sàsuich-
idh e thu le smior a' chruithneachd.
15 Cuiridh e mach 'àithne *air* thalamh[g];
gu luath ruithidh 'fhocal.
16 Bheir e sneachd mar olainn ; sgaoil-
idh e an liath-reodhadh mar luaithre.
17 Tilgidh e mach 'eigh mar ghream-
anna ; cò dh'fheudas seasamh fa chomh-
air 'fhuachda ?
18 Cuiridh e mach 'fhocal, agus leagh-
aidh e iad ; séididh a ghaoth, sruthaidh
na h-uisgeacha.
19 Foillsichidh e 'fhocal do Iacob[l], a
reachdan agus a bhreitheanais do Israel[m].
20 Cha do bhuin e mar so ri cinneach
sam bith[n]; cha mhò a b'aithne dhoibh *a*
bhreitheanais. Molaibhse an Tighearna.

## SALM CXLVIII.

*Dh'earail Daibhidh air na h-ainglibh, agus air gach creutair cruthaichte, Dia a mholadh.*

MOLAIBHSE an Tighearna. Mol-
aibh an Tighearn' o na nèamhan ;
molaibh e anns na h-àrdaibh.
2 Molaibh e, 'aingle uile[p]; molaibh e, a
shlòigh uile.
3 Molaibh e, a ghrian agus a ghealach ;
molaibh e, uile reulta soluis.
4 Molaibh e, a nèamha nan nèamh[q], agus
uisgeachan a *tha* os ceann nan nèamh.
5 Moladh iad ainm an Tighearn'[r]; oir
dh'àithn e, agus chruthaicheadh iad.
6 Agus dhaingnich e iad gu saoghal nan
saoghal ; rinn e àithne nach téid thairis.
7 Molaibh an Tighearn' o'n talamh, a
dhràgona[s], agus a dhoimhneachdan uile ;
8 Teine agus clach-shneachd ; sneachd
agus ceò ; gaoth dhoinionnach a' coimh-
lionadh 'fhocail ;
9 Na beanntan agus na cnuic uile ;
craobhan-meas agus na h-uile sheudair ;
10 *Fiadh*-bheathaichean, agus gach
uile ainmhidh ; nithe snàigeach, agus
eunlaith iteagach ;
11 Rìghrean na talmhainn agus na
h-uile shlòigh ; uachdarain agus uile
bhreitheamhna na talmhainn ;

[1] *air àrd-achadh.*
[a] Salm 8. 1 Isa. 12. 4
[b] Iob 38. 41 Mat. 6. 26
[c] Eph. 2. 13, 17
[d] Isa. 62. 4 Mal. 3. 16, 17
[e] Isa. 115. 14
[2] *Halle-luiah.*
[f] Salm 29. 11
[g] Salm 107. 20
[h] Salm 100. 3
[i] Sech. 9. 9 Mat. 21. 5
[j] Salm 147. 11
[k] Salm 132. 16 Isa. 61. 1-3, 10
[l] Deut. 33. 3, 4 Ròm. 3. 2
[m] Mal. 4. 4
[n] Deut. 4. 32-34
[o] Neh. 4. 17, 18
[p] Salm 103. 20
[q] 1 Ri. 8. 27 2 Cor. 12. 2
[r] Gen. 1. 1, &c.
[3] *Halle-luiah.*
[s] Isa. 43. 20
[t] Air. 10. 10 Salm 98. 6
[4] no, *le pìob.*
[u] 1 Each. 15. 16, &c.
[v] Tais. 5. 13

12 Araon òig-fhir agus òighean ; seann
daoine agus clann ;
13 Moladh iad sin ainm an Tighearn';
oir tha 'ainm-san a mhàin[1] urramach[a], *tha*
a ghlòir os ceann na talmhainn agus nan
nèamh.
14 Agus dh'àrdaich e adharc a shluaigh,
moladh a naomh uile ; *eadhon* cloinn
Israeil, sluaigh a tha am fagus da[c].
Molaibhse an Tighearna.

## SALM CXLIX.

*1 Is airidh Dia air cliù air son a mhaitheis d'a shluagh, 6 agus air son a dhìoghaltais air na cinnich.*

MOLAIBHSE an Tighearna[2]. Seinn-
ibh do'n Tighearn' òran nuadh,
*seinnibh* a mholadh ann an coimhthional
nan naomh.
2 Bitheadh Israel aoibhneach 'n a
Chruith-fhear[h]: deanadh clann Shioin
gairdeachas 'n an Rìgh[i].
3 Moladh iad 'ainm anns an dannsadh :
le tiompan agus le clàrsaich seinneadh
iad dha.
4 Oir gabhaidh an Tighearna tlachd 'n a
shluagh[j]: ni e na daoine sèimhe sgiamh-
ach le slàinte[k].
5 Deanadh na naoimh gairdeachas ann
an glòir : deanadh iad iolach air an
leapaichibh.
6 *Bitheadh* àrd-chliù Dhé 'n am beul,
agus claidheamh dà fhaobhair 'n an
làimh[o],
7 A chum dìoghaltas a dheanamh air
na cinnich, smachdachadh goirt air na
slòigh ;
8 A chum an rìghrean a cheangal le
slabhraidhibh, agus an àrd uaislean le
gèimhlibh iaruinn ;
9 A chum am breitheanas a tha
sgrìobhta, a chur 'an gniomh orra : *tha*'n
t-urram so aig a naoimh uile. Molaibhse
an Tighearna.

## SALM CL.

*Earail gu Dia a mholadh le innealaibh-ciuil.*

MOLAIBHSE an Tighearna[3]. Mol-
aibh Dia 'n a ionad naomh ; mol-
aibh e ann an speuraibh a chumhachd.
2 Molaibh e air son a ghniomhara
treuna ; molaibh e a réir àirde a mhòr-
achd.
3 Molaibh e le fuaim trompaid[t]; mol-
aibh e le saltair, agus le clàrsaich.
4 Molaibh e le tiompan agus dannsadh[4];
molaibh e le innealaibh-ciùil nan teud,
agus le organ.
5 Molaibh e le ciombalaibh fonnmhor[u]:
molaibh e le ciombalaibh àrd-fhuaim-
neach.
6 Moladh gach ni anns am bheil anail
an Tighearna[v]. Molaibhse an Tighearna.

# LEABHAR NAN GNATH-FHOCAL.

## CAIB. I.

1 *Feum agus luach a' ghliocais. 7 Is e eagal an Tighearna tùs an eòlais. 20 Rinn gliocas gearan an aghaidh luchd-fochaid, 24 agus bhagair i iad le léir-sgrios.*

GNATH-FHOCAIL Sholaimh[a], mhic
Dhaibhidh, righ Israeil;
2 A dh'aithneachadh gliocais agus teag-
aisg, a thuigsinn bhriathar na tuigse ;
3 A ghabhail teagaisg a' ghliocais[d], a'
cheartais, agus a' bhreitheanais, agus na
còrach ;
4 A thoirt géire dhoibhsan a tha baogh-
alta[f], eòlais agus céill do'n òganach[g].
5 Eisdidh duine glic, agus meudaichidh
e fòghlum ; agus sealbhaichidh duine
tuigseach comhairlean glice :
6 A thuigsinn gnàth-fhocail, agus ead-
ar-mhìneachaidh ; fhocal nan daoine glice,
agus am briathran dorcha[i].
7 *Is* e eagal an Tighearna tùs an eòl-
ais[j]: air gliocas agus teagasg ni amadain
tàir.
8 A mhic, éisd thusa ri teagasg d'athar,
agus na tréig lagh do mhàthar :
9 Oir 'n an coron maise *bithidh* iad do
d' cheann, agus 'n an slabhruidhibh do
d' mhuineal.
10 A mhic, ma thàlaidheas peacaich
thu, na aontaich thusa leo[m].
11 Ma their iad, Thig leinne, deanam-
aid feall-fheitheamh air fuil, luidheam-
aid 'am folach air son an neo-chiontaich
gun aobhar :
12 Mar an uaigh sluigeamaid suas beò
iad, agus iomlan mar iadsan a théid sìos
do'n t-slochd :
13 Gheibh sinn gach uile mhaoin luach-
mhor, lìonaidh sinn ar tighean le creich :
14 Tilg a steach do chrannchur 'n ar
measg-ne ; bithidh aon sporan againn uile.
15 A mhic, na h-imich thusa 's an
t-slighe maille riu[r]; cum air a h-ais do
chos o'n ceum[s].
16 Oir tha'n cosan a' ruith a chum uilc,
agus a' deanamh deifir a dhòrtadh fola.
17 Gu deimhin is dìomhain an lìon a
sgaoileadh ann an sealladh eoin air bith.
18 Agus tha iad ri feall-fholach an
aghaidh am fola féin ; tha iad a' luidhe
'an uaigneas an aghaidh an anama *féin*.
19 Mar sin *tha* slighean gach neach a
tha sanntach air buannachd[v]: anam a
shealbhadairean bheir i air falbh.
20 Tha gliocas ag éigheach a muigh[w],
anns na sràidibh tha i a' cur a mach a
gutha ;
21 Ann an àitibh sònruichte a' chomh-
chruinneachaidh tha i ag éigheach, ann
am fosgladh nan geatachan : anns a'
bhaile tha i a' cur a mach a briathran,
*ag ràdh*,

R.C. 1000.

[a] 1 Ri. 4. 32
Ecl. 12. 9
[b] Ioel 2. 28
Luc. 11. 13
[c] Isa. 65. 12
66. 4
Sech. 7. 11-14
[d] caib. 2. 1, 9
[e] Ròm. 10. 21
[f] caib. 9. 4, &c.
[g] Salm 119. 9
[h] Luc. 14. 24
[i] Salm 49. 4
78. 2
[j] Salm 111. 10
[k] Gen. 6. 3
Iob 27. 9
Isa. 1. 15
Ier. 11. 11
14. 12
Ese. 8. 18
Mic. 3. 4
[l] Iob 21. 14
[m] Eph. 5. 11
[n] caib. 6. 23
[o] Ier. 2. 19
6. 19
[p] Isa. 48. 18
[q] caib. 3. 21-26
[r] Salm 1. 1
[s] Salm 119. 101
[t] Salm 119. 11
[u] Isa. 55. 3
[v] Hab. 2. 9-12
1 Tim. 6. 10
[w] caib. 8. 1, &c.
Eoin 7. 37
[x] Mat. 13. 44
[y] 1 Ri. 3. 9, 12
Seum. 1. 5

22 Cia fhad, a dhaoine baoghalta, a
ghràdhaicheas sibh baoghaltachd ? agus
a ghabhas luchd-fochaid tlachd 'n am
fochaid, agus a bheir amadain fuath do
eòlas ?
23 Pillibh ri m' achmhasan : feuch,
dòirtidh mi mach mo spiorad dhuibh[b];
ni mi aithnichte mo bhriathra dhuibh.
24 A chionn gu-n do ghairm mi[c], agus
gu-n do dhiùlt sibhse, gu-n do shìn mi
mach mo làmh[e], agus nach d' thug duine
sam bith an aire ;
25 Ach gu-n do chuir sibh 'an neo-
bhrigh m'uile chomhairle, agus nach
b'àill leibh a' bheag de m'achmhasan ;
26 Ni mise mar an ceudna gàire ri'r
sgrios-se[h]; ni mi fanoid an uair a thig 'ur
n-eagal ;
27 'N uair a thig 'ur n-eagal mar fhàs-
achadh, agus a thig 'ur léir-sgrios oirbh
mar ioma-ghaoith ; 'n uair a thig teinn
agus cràdh-cridhe oirbh.
28 An sin gairmidh iad ormsa[k], ach cha
fhreagair mi ; iarraidh iad mi gu moch,
ach cha-n fhaigh iad mi ;
29 A chionn gu-n d' fhuathaich iad
eòlas[l], agus nach do ròghnaich iad eagal
an Tighearna.
30 Cha b'àill leo 'bheag de m' chomh-
airle, rinn iad tàir air m' achmhasan
uile[n].
31 Uime sin ithidh iad de thoradh an
slighe féin[o], agus lìonar iad le'n innleachd-
aibh féin.
32 Oir marbhaidh claonadh nan daoine
baoghalta iad, agus sgriosaidh soirbh-
eachadh nan amadan iad féin.
33 Ach ge b'e 'dh'éisdeas riumsa, gabh-
aidh e còmhnuidh 'an tèaruinteachd[p],
agus bithidh e saor o eagal uilc[q].

## CAIB. II.

1 *'N uair a théid gliocas a steach do'n chridhe teagaisgidh i eagal an Tighearna, 10 dìonaidh i o shlighe an droch dhuine, 20 agus treoraichidh i air slighe na beatha.*

A MHIC, ma ghabhas tu mo bhriath-
ra-sa, agus ma dh'fholuicheas tu
m'àitheantan maille riut[t];
2 Air chor as gu-n aom thu do chluas
ri gliocas[u], gu-n leag thu do chridhe air
tuigse :
3 Seadh, ri eòlas ma dh'éigheas tu, ri
tuigse ma thogas tu suas do ghuth ;
4 Ma dh'iarras tu i mar airgiod[x], agus
ma rannsaicheas tu air a son, mar air son
ionmhasan folaichte ;
5 An sin tuigidh tu eagal an Tighearn',
agus gheibh thu eòlas Dhé :
6 Oir bheir an Tighearna gliocas[y]; as
a bheul *thig* eòlas agus tuigse.
7 Tha e 'tasgadh suas gliocais fhallain

air son nam fìrean : *is* sgiath e dhoibh-
san a ghluaiseas gu h-ionraic.
8 *Tha* e a' coimhead ceuman a' bhreith-
eanais, agus a' dìonadh slighe a naomh[a].
9 An sin tuigidh tu fìreantachd[b], agus
breitheanas, agus ceartas ; *seadh*, gach
uile dheadh shlighe.
10 'N uair a théid gliocas a steach ann
ad chridhe, agus a bhitheas eòlas tait-
neach do d'anam,
11 Ni ciall do dhìonadh, coimheadaidh
tuigse thu :
12 Gu d' shaoradh o shlighe an droch
dhuine ; o'n duine a labhras nithe fiara ;
13 A dh'fhàgas ceuman an ionracais, a
dh'imeachd ann an slighibh an dorch-
adais[f];
14 Leis an aoibhinn an t-olc a dhean-
amh, *agus* a tha 'gabhail tlachd ann an
aingealtachd nan aingidh[h];
15 'G *am bheil* an slighean cam[j], agus
iad a' claonadh 'n an ceumaibh :
16 Chum do shaoradh o'n mhnaoi
choimhich[l], o'n bhana-choigrich *a* ni
miodal le a briathraibh ;
17 A thréigeas oid-ionnsachaidh a
h-òige, agus a dhì-chuimhnicheas coimh-
cheangal a Dé[o]:
18 Oir tha a tigh a' claonadh chum
bàis, agus a ceuman chum nam marbh.
19 Cha phill duine sam bith a théid
d'a h-ionnsuidh[q], agus a rìs cha-n fhaigh
e slighean na beatha.
20 Chum gu-n imich thu ann an slighe
dhaoine maithe, agus gu-n gléidh thu
ceuman nam fìrean.
21 Oir gabhaidh na h-ionracain còmh-
nuidh 's an tìr, agus fanaidh na daoine
foirfe innte.
22 Ach gearrar na daoine aingidh bhàrr
na talmhainn, agus spìonar luchd-eus-
aontais as.

## CAIB. III.

1 *Chomhairlich Solamh, do'n t-sluagh gu-n coimheadadh iad lagh an Tighearna,* 5 *gu-n earbadh iad á 'mhaitheas,* 7 *gu-m bitheadh iad iriosal,* 9 *diadhaidh,* 10 *agus foighidneach.* 20 *Cumhachd,* 21 *agus sochairean a' ghliocais.* 33 *Mallachadh nan aingidh.*

A MHIC, na dì-chuimhnich mo lagh ;
ach gleidheadh do chridhe m'àith-
eantan[x]:
2 Oir làithean buan[y], agus saoghal
fada, agus sìth bheir iad dhuit.
3 Na tréigeadh tròcair agus fìrinn thu :
ceangail iad mu d' mhuineal ; sgrìobh
iad air clàr do chridhe[c].
4 Agus gheibh thu deadh-ghean, agus
tuigse[1] mhaith ann an sealladh Dhé agus
dhaoine.
5 Earb as an Tighearna le d' uile
chridhe ; agus ri d' thuigse féin na bith-
eadh do thaic[e].
6 Ann ad uile shlighibh aidich e[f], agus
seòlaidh esan do cheuman[g].
7 Na bi glic a'd' shùilibh féin[i]; bith-
eadh eagal an Tighearn' ort, agus tréig
olc.
8 'N a shlàinte bithidh e do d'iomlaig,
agus 'n a smior do d' chnàmhan.
9 Thoir urram do'n Tighearna le d'
mhaoin[c], agus le ceud thoradh d'uile
chinneis :
10 Agus lìonar do shaibhlean le pailt-
eas[d], agus le fìon nuadh ruithidh d'fhìon-
amair thairis.
11 Air cronachadh an Tighearn'[e], a
mhic, na dean-sa tàir, agus na sgìthich
d'a smachdachadh :
12 Oir esan a's toigh leis an Tighearna
smachdaichidh e, mar *a smachdaicheas*
athair am mac *anns* am bheil a thlachd.
13 *Is* sona an duine *a* dh'amaiseas air
gliocas[g], agus am fear *a* gheibh tuigse :
14 Oir *is* fearr a ceannachd na ceann-
achd airgid[i], agus a buannachd na'n
t-òr.
15 *Is* luachmhoire i na na seudan[k],
agus cha-n 'eil gach ni a's urrainn thu
'mhiannachadh r'an coimhmeas rithe.
16 *Tha* saoghal fada 'n a làimh dheis ;
'n a làimh chlì saoibhreas agus urram[m].
17 *Is* slighean subhachais a slighean[n],
agus *is* sìth a ceuman uile.
18 *Is* craobh beatha i dhoibhsan a ni
greim oirre[p], agus *is* sona iadsan a
ghleidheas i.
19 Le gliocas shuidhich an Tighearn'
an talamh[r]; le tuigse shònraich e na
nèamha.
20 Le 'eòlas-san brisear suas na doimh-
neachdan[s], agus silidh na neoil a nuas an
drùchd[t].
21 A mhic, na dealaicheadh iad ri d'
shùilibh : coimhead gliocas fallain agus
tuigse.
22 Agus bithidh iad 'n am beatha do
d' anam, agus 'n am maise do d' mhuin-
eal.
23 An sin imichidh tu a'd' shlighe gu
tèaruinte, agus cha tuislich do chos.
24 'N uair a luidheas tu sìos[u], cha bhi
eagal ort : seadh, luidhidh tu sìos, agus
bithidh do chodal milis[v].
25 Na bitheadh sgàth ort roimh eagal
obann[w], no roimh fhàsachadh nan aing-
idh, 'n uair a thig e.
26 Oir bithidh an Tighearna 'n a thear-
munn duit, agus gleidhidh e do chos o bhi
air a glacadh[z].
27 Na cum maith o'n dream d'an dligh-
ear e[a], 'n uair a tha e 'n comas do làimh
*a* dheanamh[b].
28 Na abair ri d' choimhearsnach[d],
Imich, agus thig a rìs, agus am màireach
bheir mi dhuit, an uair a tha e agad làimh
riut.
29 Na dealbh olc an aghaidh do
choimhearsnaich, agus e 'gabhail còmh-
nuidh gu muinghineach làimh riut.
30 Na dean strì ri duine gun aobhar,
mur do rinn e cron ort[h].
31 Na bitheadh farmad agad ri fear an

R.C. 1000.

a 1 Sam. 2. 9 Iud. 24
b Salm 119. 99
c Ecs. 22. 29 Mal. 3. 10-12 1 Cor. 16. 2
d Deut. 28. 8 Ecl. 11. 1, 2 Mat. 10. 42
e Eabh. 12. 5, 6 Tais. 3. 19
f Eoin 12. 35
g caib. 8. 35, 36
h Ròm. 1. 32
i Phil. 3. 8, 9
j Salm 125. 5
k Iob 28. 13, &c.
l caib. 5. 20
m caib. 8. 18
n Salm 119. 165 Mat. 11. 29
o Mal. 2. 14
p Gen. 3. 22, 24 Tais. 22. 2
q Ecl. 7. 26
r Ier. 51. 15
s Gen. 7. 11
t Iob 36. 27
u Lebh. 26. 6
v Salm 127. 2
w Salm 112. 7
x Isa. 51. 7 Ier. 31. 33
y Deut. 30. 16, 20 1 Tim. 4. 8
z 1 Sam. 2. 9
a Ròm. 13. 7
b Gal. 6. 10
c 2 Cor. 3. 3
d Lebh. 19. 13
1 no, *meas maith.*
e Ier. 10. 23 Ròm. 12. 16
f caib. 16. 3
g caib. 16. 9
h caib. 25. 8
i Ròm. 12. 16

fhòirneirt, agus na ròghnaich a' bheag
d'a shlighibh.
32 Oir *is* gràineileachd do an Tighearn'
an duine droch-mhèineach ; ach *tha* a run
aig an ionracan[a].
33 *Tha* mallachd an Tighearn' ann an
tigh an aingidh[c]; ach beannaichidh e
àite-còmhnuidh nam fìrean[d].
34 Gu cinnteach air luchd-fochaid ni e
fochaid ; ach do'n iriosal bheir e gràs.
35 Sealbhaichidh na daoine glice
urram[f]; ach is e nàire àrdachadh nan
amadan.

## CAIB. IV.

1 *Nochd Solamh do'n t-sluagh an teagasg a thug 'athair dha,* 5 *agus chomhairlich e dhoibh gliocas fhaotainn do bhrìgh gu-n toir i gu urram iad.* 14 *Dh'earalaich e orra sligh nan aingidh a sheachnadh ;* 20 *aire a thoirt d'a bhriathraibh ;* 23 *agus an cridhe a ghleidheadh leis gach uile dhìchioll.*

CLUINNIBH, a chlann, teagasg athar,
agus thugaibh an aire, chum gu
faigh sibh eòlas air tuigse :
2 Oir tha mi 'toirt duibh deadh theag-
aisg[i]; na tréigibh-se mo reachd.
3 Oir bu mhise mac mùirneach m'athar[j],
agus mar aon-ghin mic *bha mi* ann an
sealladh mo mhàthar.
4 Theagaisg e mi mar an ceudna[l], agus
thubhairt e rium, Cumadh do chridhe
mo bhriathra ; coimhead m'àitheantan
agus mair beò.
5 Faigh gliocas ; faigh tuigse ; na dì-
chuimhnich, agus na claon o bhriathraibh
mo bheoil.
6 Na tréig i, agus gleidhidh i thu :
gràdhaich i, agus coimheadaidh i thu.
7 *Is* e gliocas an ni sònruichte ; faigh
gliocas, agus maille ri d' uile fhaghail
faigh tuigse.
8 Ardaich i, agus cuiridh i suas thu ;
bheir i gu urram thu, 'n uair a ghabhas
tu a'd' ghlacaibh i.
9 Bheir i do d' cheann coron maise :
crùn glòire bheir i seachad duit.
10 Eisd, a mhic, agus gabh m'fhocail :
agus bithidh bliadhnacha do bheatha
lìonmhor.
11 Ann an slighe a' ghliocais theagaisg
mi thu : threòraich mi thu ann an ceum-
aibh dìreach.
12 'N uair a dh'imichas tu, cha teann-
aichear do cheuman ; agus an uair a
ruitheas tu, cha tuislich tu.
13 Dean greim daingean air teagasg ;
na leig as *e*; coimhead e, oir *is* e do
bheatha e.
14 Na gabh a steach do rathad nan
aingidh[q], agus na imich ann an slighe
dhroch dhaoine.
15 Seachainn i, na gabh seachad làimh
rithe, pill uaipe, agus imich romhad.
16 Oir cha choidil iadsan mur dean iad
olc : agus tha'n codal air a thoirt uatha
mur toir iad air *cuid-eigin* tuiteam.

R.C. 1000.

[a] Salm 25. 14
[b] Salm 84. 7
Phil. 2. 15
[c] Sech. 5. 4
[d] Iob 8. 6, 7
[e] Eoin 12. 35
[f] Dan. 12. 3
[g] Deut. 4. 29
[h] Mat. 15. 19
[i] Deut. 32. 2
[j] 1 Each. 29. 1
[k] Deut. 28. 14
[l] 1 Each. 28. 9
[m] caib. 2. 16
[n] Ecl. 7. 26
[o] Salm 55. 21
[p] caib. 7. 27
[q] Salm 1. 1
[r] Eabh. 13. 4
[s] Zech. 7. 11-14
[t] caib. 1. 25
6. 23
12. 1

17 Oir tha iad ag itheadh arain na
h-aingidheachd, agus ag òl fìona an ainn-
eirt.
18 Ach *tha* slighe nam fìrean mar an
solus dealrach[b], a dhealraicheas na's mò
agus na's mò gu ruig an là iomlan.
19 *Tha* slighe nan aingidh mar dhorch-
adas : cha-n aithne dhoibh ciod air am
bheil iad a' tuisleachadh[e].
20 A mhic, do m' fhoclaibh thoir aire ;
ri mo bhriathraibh aom do chluas :
21 Na imicheadh iad o d' shùilibh :
gléidh iad 'am meadhon do chridhe :
22 Oir *is* beatha iad dhoibh-san a gheibh
iad, agus ìoc-shlaint d'am feòil uile.
23 Leis gach uile dhìchioll gléidh do
chridhe[g]; oir as a sin *tha* sruthan na
beatha[h].
24 Cuir uait am beul fiar, agus na bil-
ean beumnach cuir fada uait.
25 Sealladh do shùilean gu ceart rompa,
agus seòladh fabhrainnean do shùl gu
dìreach romhad.
26 Cothromaich ceuman do chos, agus
bitheadh do shlighean uile air an socrach-
adh.
27 Na tionndaidh a chum na làimhe
deise, no clìthe[k]: caruich do chos o'n olc.

## CAIB. V.

1 *Chomhairlich Solamh do'n t-sluagh aire a thoirt do ghliocas ;* 3 *agus nochd e dhoibh mealltaireachd mnatha coimhich.* 22 *Glacar an t-aingidh 'n a cuceartaibh féin.*

A MHIC, do m' ghliocas thoir an aire ;
ri m' thuigse aom do chluas ;
2 Chum gu-n coimhead thu ciall, agus
gu-n gléidh do bhilean eòlas.
3 [Na éisd ri mealltaireachd mnatha :]
oir *mar* a' chìr-mheala silidh bilean mnatha
coimhich[m], agus *is* mìne na oladh a beul :
4 Ach *tha* a crìoch searbh mar a' bhurm-
aid[n], geur mar chlaidheamh dà fhaobh-
air[o].
5 *Tha* a cosan a' dol sìos chum a' bhàis[p]:
ni a ceuman greim air ifrinn.
6 Air eagal gu-n cothromaicheadh tu
slighe na beatha, luaineach tha a ceum-
an, *air chor as* nach urrainn thu *an*
aithneachadh.
7 A nis uime sin, a chlann, éisdibh
rium, agus na dealaichibh ri briathraibh
mo bheoil.
8 Atharraich do shlighe fada uaipe,
agus na tig am fagus do dhorus a tighe :
9 Air eagal gu-n toir thu do neart do
mhuinntir eile, agus do bhliadhnacha do'n
an-iochdmhor :
10 Air eagal gu-n lìonar coigrich le d'
shaoibhreas, agus gu-m *bi* do shaothair
ann an tigh coigrich ;
11 Agus gu-n dean thu caoidh mu
dheireadh[r], 'n uair a chaithear d'fheòil
agus do chorp,
12 Agus gu-n abair thu, Cionnus a thug
mi fuath do theagasg[s], agus a rinn mo
chridhe tàir air achmhasan[t]?

13 Agus nach robh mi ùmhal do ghuth mo luchd-teagaisg, agus nach d'aom mi mo chluas riu-san a theagaisg mi?

14 Is beag nach robh mi anns gach olc, 'am meadhon a' chomh-chruinneachaidh, agus a' choimhthionail.

15 Ol uisgeachan as do shoitheach féin[c]; agus uisgeacha-ruith as do thobair féin.

16 Bitheadh do thobraichean air an sgaoileadh a mach; *do* shruthan uisge anns na sràidibh.

17 Bitheadh iad agad féin a mhàin, agus na b'ann aig coigrich maille riut.

18 Bitheadh do thobar beannaichte; agus dean gairdeachas maille ri mnaoi-phòsda d'òige[k].

19 *Bitheadh i mar* an eilid ghràdhach[l], agus mar an earb thaitneach; sàsuicheadh a cìochan thu 's gach àm: le a gràdh bi a ghnàth air do lìonadh.

20 Agus c'ar son, a mhic, a mheallar thu le mnaoi choimhich, agus a dhlùthaicheas tu ri broilleach bana-choigrich?

21 Oir fa chomhair shùl an Tighearna *tha* slighean an duine[r], agus *tha* e a' cothromachadh a cheuman uile.

22 Glacaidh 'eucearta féin an t-aingidh[s], agus le cùird a pheacaidh ceanglar e.

23 Bàsaichidh e gun teagasg[u]; agus ann am meud 'amaideachd théid e air seacharan.

## CAIB. VI.

1 *An aghaidh luchd-urrais,* 6 *an leisgein,* 12 *agus nan daoine aingealta.* 16 *Na seachd nithe a tha'n an gràineileachd do an Tighearna.* 25 *Le mnaoi strìopachail sgriosar anam an duine.*

A MHIC, ma tha thu 'n urras air do charaid[x], *ma* bhuail thu do làmh le neach eile,

2 Ribeadh thu le briathraibh do bheoil; ghlacadh thu le foclaibh do bheoil.

3 Dean so a nis, a mhic, agus saor thu féin, 'n uair a thig thu 'an làimh do charaid; imich, irioslaich thu féin, agus dean cinnteach do charaid.

4 Na toir codal do d' shùilibh, no clò codail do d' rosgaibh.

5 Thoir as thu féin mar earb á làimh *an t-sealgair*, agus mar eun á làimh an eunadair.

6 Imich a chum an t-seangain[y], a leisgein; thoir fainear a shlighean, agus bi glic:

7 Aig nach 'eil fear-seòlaidh, fear-amhairc, no luchd-riaghlaidh,

8 A dh'ulluicheas a bhiadh 's an t-samhradh, agus a chruinnicheas a theachd-antìr 's an fhogharadh.

9 Cia fhad a choidleas tu, a leisgein? c'uin a dh'éireas tu as do chodal?

10 *Fathast* beagan codail[a], beagan clò codail, beagan fillidh nan làmh gu codal.

11 An sin thig do bhochdainn mar fhear-siubhail, agus d'uireasbhuidh mar dhuine fo armaibh.

R.C. 1000.

[a] Iob 15. 12
[b] Isa. 57. 20
[1] *siol-chuiridh e.*
[c] 1 Cor. 7. 2
[d] Ròm. 16. 17
[e] caib. 1. 27
[f] Ier. 19. 11
[g] 2 Each. 36. 16
[h] Salm 18. 27
[i] Salm 120. 3, 4
Tais. 22. 15
[j] 2 Ri. 24. 3, 4
Isa. 1. 15
[k] Mal. 2. 14
[l] Dàn 2. 9
7. 3-8
[m] Mic. 2. 1
[n] Isa. 59. 7
[o] caib. 19. 9
[p] 3 Eoin 9, 10
[q] Eph. 6. 1
[r] 2 Each. 16. 9
Iob 31. 4
Ier. 16. 17
32. 19
Hos. 7. 2
Eabh. 4. 13
[s] caib. 1. 31
Ier. 2. 19
[t] Deut. 11. 18-21
[u] caib. 10. 21
Iob 36. 12
[v] Salm 119. 105
[w] Mat. 5. 28
[x] caib. 11. 15
17. 18
22. 26
[y] Iob 12. 7
[z] Eabh. 13. 4
[a] caib. 24. 33, 34
[b] Dàn 8. 6

12 Duine nach fiù, fear aingidh, siubhlaidh e le beul ana-cneasda.

13 Caogaidh e le 'shùil[a], bheir e sanas le 'chois, teagaisgidh e le 'mheuraibh.

14 *Tha* aingealtachd 'n a chridhe, *tha* e a' dealbhadh uilc a ghnàth[b]; togaidh e[1] aimhreit[d].

15 Uime sin gu h-obann thig a sgrios[e]; gu grad brisear e[f], gun leigheas[g].

16 Na sè nithe so is fuathach leis an Tighearna; seadh, *tha* seachd nithe 'n an gràineileachd d'a anam:

17 Sealladh àrd[h], teangadh bhreugach[i], agus làmhan a dhòirteas fuil neo-chiontach[j];

18 Cridhe a dhealbhas smuaintean aingidh[m], cosan a bhitheas luath a ruith chum uilc[n];

19 Fianuis bhreugach *a* labhras breugan[o], agus esan a thogas aimhreit eadar bhràithribh[p].

20 A mhic, coimhead àithne d'athar[q], agus na tréig reachd do mhàthar:

21 Ceangail iad a ghnàth air do chridhe, daingnich iad mu d' mhuineal.

22 'N uair a dh'imicheas tu, treòraichidh iad thu[t]; 'n uair a choidleas tu gleidhidh iad thu; agus *an uair* a dhùisgeas tu, labhraidh iad riut.

23 Oir *is* lòchran an àithne, agus *is* solus an reachd[v], agus *is* iad slighe na beatha achmhasain teagaisg;

24 Chum do ghleidheadh o'n droch mhnaoi, o mhiodal teangaidh na mnatha coimhich.

25 Na miannaich a sgèimh ann ad chridhe[w]; agus na glacadh i thu le a rosgaibh;

26 Oir le mnaoi strìopachail *bheirear duine* gu greim arain; agus sealgaidh a' bhan-adhaltranach air an anam luachmhor.

27 An urrainn duine teine a ghabhail 'n a bhroilleach, agus gun 'eudach a bhi air a losgadh?

28 An urrainn duine imeachd air éibhlibh teithe, agus gun a chosan a bhi air an losgadh?

29 Mar sin esan a théid a steach chum mnatha a choimhearsnaich: cha bhi neach air bith neo-chiontach a bheanas rithe.

30 Cha deanar tàir air gaduiche, ma ghoideas e a shàsuchadh 'anama, 'n uair a bhitheas e ocrach:

31 Ach ma ghlacar e, aisigidh e a sheachd uiread; uile mhaoin a thighe bheir e seachad.

32 Ach ge b'e 'ni adhaltranas ri mnaoi, tha e gun tuigse: sgriosaidh esan *a* ni e 'anam féin[z].

33 Lot agus mi-chliù gheibh e; agus a mhasladh cha ghlanar as.

34 Oir *is* e'n t-eud cuthach an fhir[b]: uime sin cha chaomhain e ann an là an dìoghaltais.

35 Cha bhi suim aige 'dh' éiric air bith,

ni mò a thoilichear e, ged bheir thu *dha* mòran thiodhlacan.

## CAIB. VII.

1 *Chomhairlich Solamh do'n t-sluagh 'àitheantan a thasgadh 'n an cridhe.* 6 *Seòltachd agus cuilbheartan na mnatha coimhich;* 24 *Sgriosar iadsan a chlaonas 'n a déigh.*

A MHIC, gléidh mo bhriathran, agus taisg m'àitheantan maille riut[c].

2 Gléidh m'àitheantan[d], agus bi beò; agus mo lagh mar dhubhagan do shùl[e].

3 Ceangail iad air do mheuraibh[f]; sgrìobh iad air clàr do chridhe.

4 Abair ri gliocas, *Is* tu mo phiuthar; agus goir *do* bhana-charaid de thuigse:

5 Chum gu-n gléidh iad thu o'n mhnaoi choimhich, o'n bhana-choigrich *a* ni brionnal le a briathraibh.

6 Oir aig uinneig mo thighe dh'amhairc mi troimh mo chléith,

7 Agus sheall mi am measg nan daoine baoghalta; thug mi fainear am measg nan òganach, òig-fhear gun chéill[h],

8 A' dol seachad air an t-sràid fagus d'a h-oisinn, agus ghabh e an t-slighe chum a tighe,

9 'S an dù-thràth, 's an fheasgar, 's an oidhche dhuibh dhoirche:

10 Agus, feuch, thachair bean air ann an culaidh strìopaich, agus cuilbheartach 'n a cridhe.

11 (*Tha* i àrd-ghuthach[k] agus ceann-làidir[m]; cha-n fhan a casan 'n a tigh[n].

12 A nis *tha i* mach, a nis anns na sràidibh, agus a' feitheamh nam fàth aig gach oisinn.)

13 Agus rug i air, agus phòg i e, agus le aghaidh gun nàire thubhairt i ris,

14 *Tha* tabhartais-shìth agam; an diugh dh'ìoc mi mo bhòidean:

15 Uime sin thàinig mi mach a'd' choinneamh, a dh'iarraidh d'aghaidh gu dìchiollach, agus fhuair mi thu.

16 Le còmhdaichibh grinne sgeadaich mi mo leabadh, le *oibribh* gearrta, le lìon-eudach mìn o'n Eiphit[t].

17 Rinn mi mo leabadh cùbhraidh le mirr, alo, agus canal.

18 Thig, gabhamaid ar sàth de ghaol gu maduinn; deanamaid comh-ghairdeachas ann an gaol:

19 Oir cha-*n 'eil* fear an tighe aig baile; chaidh e air thurus fada:

20 Sporan airgid thug e leis; air an là shuidhichte[1] thig e dhachaidh.

21 Le mòran d'a cainnt mhilis[w] thug i air aontachadh; le miodal a bilean[x] chomh-éignich i e.

22 Tha e a' dol 'n a déigh gun dàil, mar a théid an damh chum a chosgaraidh, no an t-amadan a chum peanais a' chip;

23 Gus an téid saighead troimh 'àinean, mar a ghreasas eun do'n ribe[a], gun fhios aige gur ann chum a bhàis *a tha* e.

24 A nis uime sin éisdibh rium, a

R.C. 1000.

[a] Bre. 16. 19-30 Neh. 13. 26
[b] caib. 5. 5
[c] caib. 2. 1-7
[d] Lebh. 18. 5 Isa. 55. 3
[e] Deut. 32. 10
[f] caib. 6. 21 Deut. 6. 8
[g] caib. 1. 20 9. 3, &c.
[h] caib. 6. 32 9. 4, 16
[i] Isa. 55. 1, 3
[j] 1 Cor. 1. 27 2. 6-11
[k] caib. 9. 13
[l] caib. 22. 20 Salm 19. 7-11
[m] Ier. 3. 3
[n] 1 Tim. 5. 13 Tit. 2. 5
[o] Eoin 17. 17
[p] Salm 12. 6
[q] Mic. 2. 7
[r] caib. 23. 23
[s] caib. 3. 14, 15
[t] Isa. 19. 9
[u] Phil. 3. 8, 9
[v] caib. 16. 6 Salm 97. 10 Ròm. 12. 9 1 Tes. 5. 22 2 Tim. 2. 19
[1] *là na gealaich ùir.*
[w] caib. 5. 3
[x] Salm 12. 2
[y] Ecl. 7. 19
[z] Dan. 2. 21 Ròm. 13. 1
[a] Ecl. 9. 12
[b] 1 Sam. 2. 30 Eoin 14. 21
[c] Isa. 45. 19

chlann, agus thugaibh aire do bhriathraibh mo bheoil:

25 Na claonadh do chridhe chum a slighean, na rach air seacharan 'n a ceumaibh.

26 Oir lot agus leag i sìos mòran; seadh chaidh mòran de dhaoinibh treuna a mharbhadh leatha[a].

27 *Is* e a tigh an t-slighe gu ifrinn[b], a' dol sìos gu seòmraichibh a' bhàis.

## CAIB. VIII.

1 *Gairm,* 6 *teagasg luachmhor,* 15 *sochairean prìseil,* 22 *agus sìorruidheachd a' ghliocais* 32 *Soirbhichidh esan a gheibh gliocas,* 36 *agus esan a dhiùltas i ni e cron d'a anam féin.*

NACH 'eil gliocas ag éigheach[g]? agus nach 'eil tuigse a' cur a mach a gutha?

2 Air mullach nan àit àrda, làimh ris an t-slighe, ann am meadhon nan rathad *tha* i 'n a seasamh.

3 Làimh ris na geatachaibh, aig dol a stigh a' bhaile, far an tigear a steach air na dorsaibh tha i ag éigheach:

4 Ribhse, O fheara, tha mi ag éigheach; agus *tha* mo ghuth ri cloinn nan daoine.

5 A dhaoine baoghalta[i], tuigibh gliocas; agus amadana[j], tuigibh 'n 'ur cridhe.

6 Eisdibh, oir labhraidh mi air nithibh òirdheirc[l]; agus *bithidh* fosgladh mo bhilean air nithibh cearta.

7 Oir labhraidh mo bheul fìrinn[o]; agus *is* gràineileachd aingidheachd do m' bhilibh.

8 Ann an ceartas *tha* uile bhriathra mo bheoil; annta-san cha-*n 'eil* ni air bith olc no fiar[p].

9 *Tha* iad uile soilleir dha-san a thuigeas[q], agus ceart dhoibhsan a gheibh eòlas.

10 Gabhaibh mo theagasg[r], agus ni h-e airgiod, agus eòlas thar an òir thaghta.

11 Oir *is* fearr gliocas na na clachan luachmhor[s]; agus cha-n 'eil na h-uile nithe a dh'fheudar a mhiannachadh r'an coimhmeas rithe[u].

12 Tha mise gliocas a'm' chòmhnuidh maille ri céill, agus tha mi 'faghail a mach eòlais air nithibh innleachdach.

13 *Is* e eagal an Tighearn' an t-olc fhuathachadh[v]; uabhar, agus àrdan, agus an droch shlighe, agus am beul fiar is fuathach leam.

14 *Is* leam-sa comhairle, agus fior ghliocas: *is* leam-sa tuigse; *is* leam-sa neart[y].

15 Leam-sa rìoghaichidh rìghrean[z], agus orduichidh uachdarain ceartas.

16 Leam-sa riaghlaidh uachdarain, agus daoine mòra, uile bhreitheamhna na talmhainn.

17 Iadsan aig am bheil gràdh dhomh gràdhaichidh mi[b]; agus iadsan a dh'iarras mi gu moch gheibh iad mi[c].

18 *Tha* beartas agus urram maille rium-

sa[a]; saoibhreas maireannach agus fìreantachd.

19 *Is* fearr mo thoradh na òr, eadhon na òr fior-ghlan ; agus mo theachd-a-stigh na airgiod taghta.

20 Air slighe a' cheartais treòraichidh mi ; ann am meadhon cheuman a' bhreitheanais ;

21 A chum gu-n toir mi orra-san le'n ionmhuinn mi maoin a shealbhachadh ; agus lìonaidh mi an ionmhasan.

22 Bha mise aig an Tighearn' ann an toiseach a shlighe[d], roimh 'oibribh o shean.

23 O shìorruidheachd chuireadh suas mi[e], o'n toiseach, mu-n robh an talamh ann.

24 Mu-n *robh* doimhneachdan ann, ghineadh mise ; 'n uair nach *robh* tobraichean ann, làn a dh'uisgeachaibh :

25 Mu-n do shuidhicheadh na beannta[g]; roimh na cnocaibh ghineadh mise :

26 Mu-n d'rinn e fathast an talamh, no na machraichean, no 'chuid a's àirde de dhuslach an domhain.

27 'N uair a dheasaich e na nèamhan[i], *bha* mi'n sin ; 'n uair a tharruing e cuairt air aghaidh na doimhne ;

28 'N uair a dhaingnich e'n t-athar shuas ; 'n uair a neartaich e tobraiche na doimhne ;

29 'N uair a thug e a reachd do'n fhairge[m], nach rachadh na h-uisgeacha thar 'àithne, 'n uair a shuidhich e bunaite na talmhainn ;

30 An sin bha mise aige mar neach a dh'altrumadh[1] *maille ris* ; agus bu mhi a thlachd gach là[o], a' deanamh gairdeachais 'n a fhianuis an còmhnuidh ;

31 A' deanamh gairdeachais anns a' chuid a dh'àitichear d'a thalamh, agus mo thlachd maille ri cloinn nan daoine.

32 A nis uime sin, a chlann, éisdibh rium ; oir *is* sona *iadsan* a ghleidheas mo shlighean[p].

33 Eisdibh ri teagasg, agus bithibh glic, agus na diùltaibh e.

34 *Is* beannaichte an duine a dh'éisdeas rium[q], a' deanamh faire aig mo gheatachaibh gach là, a' feitheamh aig ursainnibh mo dhorsan.

35 Oir esan a gheibh mise, gheibh e beatha, agus gheibh e deadh - ghean o'n Tighearn[r].

36 Ach esan a pheacaicheas a'm' aghaidh-sa, ni e cron d'a anam féin : iadsan uile a dh'fhuathaicheas mi, gràdhaichidh iad am bàs.

## CAIB. IX.

1 *Fòghlum agus luach a' ghliocais.* 13 *Tha bean amaideach àrd-ghuthach, agus baoghalta,* 18 *agus théid a h-aoidhean do dhoimhneachd ifrinn.*

THOG gliocas a tigh[v]; ghearr i mach a seachd puist :

2 Mharbh i a feòil[x]; mheasg i a fìon ; dheasaich i mar an ceudna a bòrd :

3 Chuir i a mach a h-òighean[b]; tha i a' gairm air na h-àitibh a's àirde de'n bhaile :

4 Ge b'e neach *a tha* baoghalta, thigeadh e a stigh an so ; riu-san a tha 'dhìth tuigse tha i ag ràdh,

5 Thigibh, ithibh de m'aran-sa[c], agus òlaibh de'n fhìon *a* mheasg mi.

6 Tréigibh nithe amaideach, agus bithibh beò ; agus imichibh air slighe na tuigse.

7 Esan a bheir achmhasan do fhear-fochaid, gheibh e dha féin masladh ; agus esan a chronaicheas an t-aingidh, *gheibh e* dha féin smal.

8 Na cronaich fear-fochaid[f], air eagal gu fuathaich e thu : cronaich an duine glic, agus gràdhaichidh e thu.

9 Thoir teagasg do'n duine ghlic[h], agus bithidh e na's glice : teagaisg an duine cothromach, agus meudaichidh e ann am fòghlum.

10 *Is* e eagal an Tighearna toiseach a' ghliocais[j]; agus *is* e eòlas *nithe* naomha, tuigse.

11 Oir leam - sa nithear do làithean lìonmhor[k], agus cuirear ri bliadhnachaibh do bheatha.

12 Ma bhitheas tu glic[l], bithidh tu glic dhuit féin : ach *ma* bhitheas tu ri fochaid, is tu féin a mhàin a dh'iomchaireas e.

13 *Tha* bean amaideach àrd-ghuthach[n]; baoghalta, agus cha-n aithne dhi ni air bith :

14 Oir suidhidh i aig dorus a tighe, air caithir, ann an àitibh àrda a' bhaile,

15 A ghairm orra-san a bhitheas a' dol seachad air an t-slighe, a' gabhail dìreach rompa :

16 Ge b'e neach *a tha* baoghalta, thigeadh e stigh an so ; agus ris-san a tha 'dhìth tuigse their i,

17 *Tha* na h-uisgeachan a ghoidear milis, agus an t-aran *a dh'ithear* 'an uaigneas taitneach.

18 Ach cha-n 'eil fhios aige gu *bheil* na mairbh an sin[r]; ann an doimhneachdaibh ifrinn *gu bheil* a h-aoidhean.

## CAIB. X.

1 *Dìonaidh Dia an t-ionracan.* 6 *Beannaichear am fìrean, ach sgriosar an t-amadan bithbhriathrach.* 12 *Folaichidh gràdh gach cionta.* 25 *Thig sgrios air luchd-deanamh na h-euccirt,* 30 *ach cha ghluaiscar am fìrean gu bràth.*

GNATH - FHOCAIL Sholaimh. Ni mac glic athair subhach[s]; ach *is* e mac amaideach dubhachas a mhàthar.

2 Cha-n 'eil tairbhe ann an ionmhasaibh aingidheachd[t]; ach saoraidh ionracas o'n bhàs[u].

3 Cha leig an Tighearna le anam an ionraic gort fhulang[w]; ach sgaoilidh e maoin nan aingidh.

---

B.C. 1000.

[a] Mat. 6. 33
[b] Ròm. 10. 15
[c] Eoin 6 27
[d] Eoin 1. 1, &c.
[e] Salm 2. 6
[f] Mat. 7. 6
[g] Salm 90. 2 Isa. 53. 8
[h] Hos. 6. 3 Mat. 13. 12
[i] Eabh. 1. 2
[j] caib. 1. 7 Iob 28. 28 Salm 111. 10
[k] caib. 10. 27
[l] Iob 35. 6, 7 Ese. 18. 20
[m] Iob 38. 10, 11 Ier. 5. 22
[n] caib. 7. 11
[1] *mar am fear togail.*
[o] Mat. 3. 17 Col. 1. 13
[p] Salm 119. 1, 2 128. 1, 2
[q] caib. 5. 5
[r] caib. 2. 18
[s] caib. 15. 20 23. 15, 16 29. 3, 15
[t] Luc. 12. 19-21
[u] Dan. 4. 27 Phil. 3. 9
[v] Eph. 2. 20-22
[w] Salm 37. 25
[x] Mat. 22. 3, &c.

4 Ni làmh na leisge bochd[a]; ach ni làmh nan dìchiollach beartach[b].

5 Esan a chruinnicheas anns an t-samhradh, *is* mac glic e; ach esan a choidleas anns an fhogharadh, *is* mac maslach e.

6 *Bithidh* beannachdan air ceann an fhìrein; ach còmhdaichidh fòirneart beul nan aingidh[c].

7 *Bithidh* cuimhne an fhìrein beannaichte[d]; ach lobhaidh ainm nan aingidh[e].

8 Gabhaidh esan a tha glic 'n a chridhe àitheantan; ach tuitidh[1] an t-amadan bith-bhriathrach.

9 Esan a ghluaiseas ann an ionracas, gluaisidh e gu tèaruinte[g]; ach esan a chlaonas a shlighean, aithnichear e.

10 Esan a chaogas le 'shùil[h], bheir e bròn: agus tuitidh an t-amadan bith-bhriathrach.

11 *Is* tobar beatha beul an fhìrein[i]; ach còmhdaichidh fòirneart beul nan aingidh.

12 Dùisgidh fuath aimhreitean; ach folaichidh gràdh gach coire[j].

13 Ann am bilibh an duine thuigsich gheibhear gliocas; ach *tha* slat air son druim an ti a tha as eugmhais tuigse[l].

14 Ceilidh[2] daoine glice na's aithne dhoibh[n]; ach *tha* beul an amadain dlùth do sgrios.

15 *Is* e beartas an duine shaoibhir a chaithir làidir[p]; *is* e milleadh nam bochd an uireasbhuidh.

16 *Tha* saothair an fhìrein chum beatha; teachd-a-stigh an aingidh chum peacaidh.

17 *Tha* esan a choimheadas fòghlum *anns an* t-slighe gu beatha[r]; ach tha esan a dhiùltas achmhasan air seacharan[s].

18 Esan a cheileas fuath le bilibh cealgach, agus esan a labhras mi-chliù, *is* amadan e.

19 Ann an lìonmhoireachd bhriathar cha bhithear saor o pheacadh[u]; ach *tha* esan a choisgeas a bhilean glic.

20 Mar airgiod taghta *tha* teangadh an fhìrein; ach *tha* cridhe nan aingidh mar ni nach fiù.

21 Beathaichidh bilean an fhìrein mòran; ach eugaidh na h-amadain a dhìth tuigse.

22 Ni beannachadh an Tighearna saoibhir[x], agus cha chuir e doilgheas 'n a chuideachd.

23 *Tha* e mar shùgradh do'n amadan olc a dheanamh; ach *tha* gliocas aig fear na tuigse.

24 An ni a's cagal leis an aingidh, thig e air; ach deònaichear miann nam fìrean[y].

25 Mar a théid an ioma-ghaoth thairis, mar sin cha *bhi* an droch dhuine na's mò; ach *is* bunait sìorruidh am fìrean[z].

26 Mar fhìon-geur do na fiaclaibh, agus mar dheataich do na sùilibh, mar sin *tha*'n leisgein dhoibhsan a chuireas uatha e.

27 Cuiridh eagal an Tighearna ri làithibh *duine*[a]; ach giorraichear bliadhnacha nan aingidh[c].

R.C. 1000.

[a] caib. 11. 24
[b] caib. 13. 4; 19. 15
[c] Est. 7. 8
[d] Salm 112. 6
[e] Ecl. 8. 10
[1] *buailear.*
[f] Ecl. 12. 9-11; Tit. 2. 8
[g] Isa. 35. 15, 16
[h] caib. 6. 13
[i] Salm 37. 30
[j] 1 Cor. 13. 4-7; 1 Pead. 4. 8
[k] Deut. 25. 13-16
[l] caib. 26. 3
[m] Dan. 4. 30, 31
[2] no, *taisgidh na daoine glice suas eòlas.*
[n] Mat. 12. 35; 13. 52
[o] caib. 13. 6
[p] Salm 52. 7; Ecl. 7. 12
[q] Ese. 7. 19; Seph. 1. 18
[r] 2 Pead. 1. 5-[illegible]
[s] caib. 1. 25, 30
[t] caib. 21. 18; Est. 7. 9, 10
[u] Ecl. 5. 2, 3; Seum. 3. 2
[v] Est. 8. 15
[w] caib. 14. 34
[x] Gen. 24. 35; Salm 37. 22
[y] Salm 145. 19; Mat. 5. 6; Eoin 5. 14, 15
[z] Mat. 7. 24, 25
[a] caib. 9. 11
[b] caib. 31. 30
[c] Ecl. 7. 17

28 *Bithidh* dùil nam fìrean 'n a aobhar aoibhneis; ach théid as do dhòchas nan aingidh.

29 *Is* neart do na h-ionraic slighe an Tighearn'; ach *thig* sgrios air luchd-deanamh na h-euceirt.

30 Cha ghluaisear am fìrean gu bràth; ach cha gabh na h-aingidh còmhnuidh air an talamh.

31 Bheir beul an fhìrein a mach gliocas; ach gearrar as an teangadh fhiar.

32 Tha fios aig bilibh an fhìrein air an ni a tha taitneach[f]; ach *labhraidh* beul nan aingidh nithe fiara.

## CAIB. XI.

*1 Is taitneach le Dia an duine ionraic, 5 ach sgriosar an t-aingidh as a làthair. 15 Ciùrrar esan a théid 'an urras air coigreach. 20 Is gràineileachd do'n Tighearn' iadsan a tha fiar 'n an cridhe. 31 Gheibh am fìrean duais air thalamh.*

THA meidhean mealltach 'n an gràineileachd do'n Tighearn[k]; ach *is* taitneach leis toimhsean ceart.

2 'N uair a thig uabhar, thig masladh[m], ach aig na h-iriosail *tha* gliocas.

3 Seòlaidh ionracas nam fìrean iad[o]; ach millidh fiaradh luchd dò-bheirt iad féin.

4 Cha bhi tairbhe ann an saoibhreas ann an là na feirge[q]; ach saoraidh fìreantachd o'n bhàs.

5 Seòlaidh fìreantachd an duine ionraic a shlighe; ach trid 'aingidheachd féin tuitidh an t-aingidh.

6 Saoraidh fìreantachd nan ionrac iad; ach glacar fealltairean 'n *an* olc *féin*.

7 'N uair a bhàsaicheas an droch dhuine, théid as d'*a* dhòchas; agus teirgidh dùil luchd-euceirt.

8 Saorar am fìrean o theinn; ach thig an droch dhuine 'n a àite[t].

9 Le 'bheul millidh cealgair a choimhearsnach; ach trid eòlais saorar na fìreanan.

10 'N uair a dh'éireas gu maith do na fìreanaibh[v], ni am baile gairdeachas; agus an uair a sgriosar na h-aingidh, *bithidh* luathghaire ann.

11 Le beannachadh nan ionrac àrdaichear baile[w]; ach le beul nan aingidh leagar e.

12 Ni esan a tha as eugmhais gliocais tàir air a choimhearsnach; ach bithidh fear na tuigse 'n a thosd.

13 Imichidh fear tuaileis mu'n cuairt a' foillseachadh nithe dìomhair; ach esan a tha fìrinneach 'n a spiorad, ceilidh e ni.

14 Far nach 'eil comhairle, tuitidh sluagh; ach ann an lìonmhoireachd chomhairleach *tha* tèaruinteachd.

15 Ciùrrar gu goirt esan a bhitheas 'an urras air coigreach; ach esan a dh'fhuathaicheas luchd-urrais, bithidh e tèaruinte.

16 Gheibh bean ghràsail urram[b]; agus cosnaidh daoine làidir soibhreas.

17 Ni an duine iochdmhor maith d'a anam féin[a]; ach esan a tha an-iochdmhor, claoidhidh e 'fheòil féin.

18 Oibrichidh an droch dhuine obair mhealltach ; ach aige-san a chuireas fìreantachd *bithidh* duais chinnteach[b].

19 Mar so *tha* fìreantachd chum beatha ; ach esan a leanas an t-olc, *leanaidh e* chum a bhàis féin *e*.

20 *Is* gràineileachd do'n Tighearn' iadsan a tha fiar 'n an cridhe ; ach *is* taitneach leis iadsan a tha ionraic 'n *an* slighe[d].

21 *Ged iadhadh* làmh mu làimh[e], cha bhi an droch dhuine gun pheanas ; ach saorar sliochd nam fìrean.

22 *Mar* fhainn' òir ann an sròin muice, *tha* bean sgiamhach agus i as eugmhais tuigse.

23 *Tha* miann nam fìrean a mhàin maith ; ach *is* e dòchas nan aingidh fearg[h].

24 Tha neach ann a sgaòileas, agus fàsaidh e na's saoibhire[i]: agus *tha* e ann a chumas tuilleadh 's a tha ceart ach *thig e* gu bochdainn[j].

25 Nithear an t-anam fial sultmhor[m]; agus an ti a dh'uisgicheas uisgichear mar an ceudna e féin[n].

26 Esan a chumas suas[2] sìol, mallaichidh an sluagh e ; ach *bithidh* beannachd air ceann an ti a reiceas[p].

27 Esan a dh'iarras maith gu dùrachdach, gheibh e deadh-ghean ; ach an ti a dh'iarras olc, thig e air féin.

28 Esan a dh'earbas as a shaoibhreas, tuitidh e[r]; ach mar ghéig, thig na fìreana fo bhlàth.

29 Esan a chuireas a theaghlach féin fo bhuaireas, *bithidh* e 'n a oighre air a' ghaoith ; agus an t-amadan 'n a sheirbhiseach dha-san a tha glic 'n a chridhe.

30 *Is* craobh beatha toradh an fhìrein ; agus *tha* esan a chosnas anama glic[t].

31 Feuch, bheirear luigheachd do'n fhìrean air an talamh : nach mò na sin do'n aingidh agus do'n pheacach[u]

## CAIB. XII.

1 *Dionaidh Dia an duine maith, ach dìtidh e fear nan droch innleachd.* 14 *Iocar luigheachd a làmh do gach neach.* 22 *Tha bilean nam breug 'n an gràineileachd do Dhia.*

ESAN a ghràdhaicheas fòghlum, gràdhaichidh e eòlas ; ach esan a dh'fhuathaicheas achmhasan, tha e amaideach.

2 Gheibh duine maith deadh-ghean o'n Tighearn'; ach ditidh e fear nan droch innleachd.

3 Cha daingnichear duine le aingidheachd[b]; ach cha ghluaisear freumh nam fìrean.

4 *Tha* bean mhaith 'n a crùn d'a fear[c]; ach mar lobhadh 'n a chnàmhan *tha* ise a nàiricheas e.

R.C. 1000.

[a] Mat. 5. 7 25.34,&c.
[b] Hos. 10. 12 Gal. 6. 8, 9 Seum. 3.18
[c] Mat. 7. 24-27
[d] Salm 11. 7
[e] Isa. 27. 4
[f] Salm.128.2
[g] Ion. 2. 8
[h] Ròm. 2.8,9 Eabh. 10. 27
[1] no, *buannachd.*
[i] Deut.15.10 2 Cor. 9. 6
[j] Hag. 1. 6, 9-11
[k] caib. 18. 7
[l] 2 Pead.2.9
[m] Isa. 32. 8
[n] Luc. 6. 38
[o] Isa.3.10,11
[2] *chumas air ais.*
[p] Iob 29.13
[q] caib. 29.11
[r] Marc. 10. 24 1 Tim. 6. 9
[s] Salm 57. 4
[t] Mat. 4. 19 Seum. 5.20
[u] Ier. 25. 29 1 Pead. 4. 17, 18
[v] 1 Pead. 3. 13
[w] Isa. 32. 8
[x] caib. 15. 2 Ecl. 10. 12-14
[y] Ecl. 10. 3
[z] caib. 15. 23
[a] rann 13
[b] Ecl. 8. 8
[c] 1 Sam. 25. 33 1 Cor.11. 7

5 *Is* ceartas smuainte nam fìrean ; ach *is* cealg comhairle nan aingidh.

6 *Is* iad briathra nan aingidh feallfheitheamh air son fola ; ach tèarnaidh beul nan ionrac iadsan.

7 Tilgear na h-aingidh bun os ceann[c], agus cha *bhi* iad ann ; ach seasaidh tigh nam fìrean.

8 A réir a ghliocais molar duine ; ach nithear dìmeas air-san a tha fiar 'n a chridhe.

9 *Is* fearr esan air an deanar tàir, agus a tha 'n a sheirbhiseach dha féin, na esan a bheir urram dha féin, agus a bhitheas a dhìth arain.

10 Bithidh cùram aig an duine ionraic de bheatha 'ainmhidh ; ach *is* an-iochdmhor truacantais nan aingidh.

11 Esan a threabhas 'fhearann, sàsuichear le aran e[f]; ach esan a leanas daoine dìomhain, *tha* e gun tuigse[g].

12 Miannaichidh an t-aingidh lìon[1] dhroch dhaoine ; ach bheir freumh nam fìrean *toradh*.

13 Le peacadh *a* bhilean ribear an droch dhuine[k]; ach thig am fìrean as o airc[l].

14 De thoradh *a* bheoil sàsuichear duine le maith ; agus ìocar luigheachd làmh duine dha féin[o].

15 *Tha* slighe an amadain ceart 'n a shùilibh féin ; ach *tha* esan a dh'éisdeas ri comhairle, glic.

16 Aithnichear air ball fearg an amadain[q]; ach ceilidh duine ciallach masladh.

17 *Esan a* labhras an fhìrinn, foillsichidh e ceartas ; ach *foillsichidh* fianuis bhreugach cealg.

18 Tha dream ann a labhras mar lotaibh claidheimh[s]; ach *is* slàinte teangadh nan daoine glice.

19 Bithidh bile na fìrinn seasmhach gu bràth ; ach cha *bhi* an teangadh bhreugach ach car tiota.

20 *Is* cealg a bhitheas 'an cridhe luchd-deilbh an uilc ; ach do chomhairlich na sìthe *bithidh* gairdeachas.

21 Cha-n éirich aimhleas air bith do'n fhìrean[v]; ach lìonar na h-aingidh le olc.

22 *Is* gràineileachd do an Tighearna bilean nam breug[w]; ach *is* iad an dream a ni gu fìrinneach, a thlachd.

23 Ceilidh duine ciallach eòlas[x]; ach foillsichidh cridhe nan amadan amaideachd[y].

24 Riaghlaidh làmh nan dìchiollach : ach bithidh *làmh* na leisge fo chìs.

25 Ni iomaguin ann an cridhe duine a chromadh sìos ; ach ni focal maith sòlasach e[z].

26 *Is* fearr am fìrean na a choimhearsnach ; ach cuiridh slighe nan aingidh air seacharan iad féin[a].

27 Cha ròist an leisgein a shithionn ; ach *is* luachmhor saoibhreas an duine dhìchiollaich.

28 Ann an slighe na fìreantachd *tha* beatha ; agus 'n a ceum cha-*n 'eil* bàs.

## CAIB. XIII.

1 *Cuiridh duine glic faire air a bheul.* 12 *Ni an dòchas a shinear, an cridhe tinn.* 20 *Sgriosar companach nan aingidh.*

EISDIDH mac glic ri teagasg 'athar ; ach cha-n éisd fear na fochaid ri achmhasan[b].

2 De thoradh *a* bheoil ithidh duine ni maith ; ach *ithidh* anam nam feallt-air ainneart[d].

3 Esan a choimheadas a bheul, gleidh-idh e 'anam[e]: ach esan a dh'fhosglas a bhilean, *thig* sgrios air.

4 Miannaichidh anam an leisgein[f], agus cha *bhi aige* ; ach nithear anam nan dìchiollach sultmhor.

5 Is beag air an fhìrean na breugan[h]; ach fàsaidh an droch dhuine gràineil, agus nàirichear e.

6 Gleidhidh fìreantachd esan a tha ion-raic 'n a shlighe[k]: ach claoidhidh aingidh-eachd am peacach.

7 Tha neach ann a leigeas air a bhi beartach, agus gun ni air bith *aige*[l] ; *tha* neach ann a leigeas air a bhi bochd[m], agus mòr-shaoibhreas aige.

8 *Is* e éiric anama duine a shaoibh-reas ; ach cha chluinn am bochd ach-mhàsan.

9 Ni solus nam fìrean aoibhneach ; ach cuirear as lòchran nan aingidh[n].

10 O uabhar a mhàin thig connsach-adh ; ach aig na daoinibh a ghabhas deadh chomhairle *tha* gliocas.

11 Lughdaichear saoibhreas an[1] dìomh-anais[p]; ach esan a chruinnicheas le saoth-air, meudaichidh e[q].

12. Ni an dòchas anns an cuirear moille, an cridhe tinn : ach *is* craobh beatha am miann an uair a thig e[s].

13 Esan a ni tàir air focal, millear e[t]; ach esan air am bi eagal roimh àithne, gheibh e luigheachd[u].

14 *Is* tobar beatha lagh an *duine* ghlic[v], chum dol as o lìontaibh a' bhàis[w].

15 Bheir tuigse mhaith deadh-ghean ; ach *is* cruaidh slighe luchd-eusaontais.

16 Ni gach duine ciallach a ghnothuch le eòlas ; ach leigidh an t-amadan ris 'amaideachd.

17 Tuitidh an droch theachdair' ann an olc ; ach *is* slàinte an teachdaire dìleas.

18 Bochdainn agus nàire *bithidh* dhas-an a dhiùltas fòghlum ; ach an ti aig am bi meas air achmhasan, gheibh e urram[a].

19 Is milis do'n anam am miann a choimhlionar[c]; ach *is* beag air amadain dealachadh ris an olc.

20 An ti a shiùbhlas le daoinibh glice, bithidh e glic ; ach sgriosar[2] companach nan amadan[f].

21 Leanaidh olc peacaich[g]: ach do na fìreanaibh ìocar maith.

22 Fàgaidh duine maith oighreachd aig cloinn a chloinne: ach taisgear do'n fhìr-ean maoin a' pheacaich[i].

R.C. 1000.

a caib. 19. 18 22. 15 23. 13 29. 15, 17
b Isa. 28. 14, 15
c 2 Tes. 3. 10
d Salm 75. 8 Ier. 25. 27-31
e Seum. 3. 2, &c.
f caib. 10. 4
g caib. 24. 3 Rut 4. 11
h Salm 119. 163
i Salm 25. 21
j Ròm. 2. 4
k caib. 11. 5, 6
l rann 11
m Ecl. 11. 1, 2
n Iob 18. 5, 6
o caib. 8. 9
1 *a gheibh-ear le diomh-anas.*
p caib. 20. 21
q Salm 128. 2
r caib. 10. 23
s Gen. 21. 3-8 Luc. 2. 28-32
t 2 Each. 36. 16 Luc. 16. 31
u Salm 115. 13
v caib. 14. 27
w 2 Sam. 22. 6, 7
x Iob 8. 15 Mat. 7. 26, 27
y Ròm. 6. 21
z Ecl. 2. 2
a caib. 15. 5
b caib. 1. 31 Ier. 2. 19
c rann 12
d caib. 4. 26
2 *fàsaidh olc.*
e caib. 16. 6
f 1 Cor. 15. 33
g Salm 32. 10 140. 11
h Seum. 1. 19
i Ecl. 2. 26

23 *Bithidh* mòran bidh *ann an* treabh-adh nam bochd ; ach bithidh neach ann a sgriosar a dhìth breitheanais.

24 An ti a chaomhnas a shlat, is beag air a mhac[a]; ach an ti leis an ionmhuinn e, smachdaichidh se e 'n a thràth.

25 Ithidh am fìrean gu sàsuchadh 'an-ama ; ach bithidh dìth air broinn nan aingidh[c].

## CAIB. XIV.

1 *Claonaidh an t-amadan a shlighe,* 9 *agus ni e magadh de'n pheacadh.* 20 *Le 'choimhears-nach féin fuathaichear an duine bochd.* 29 *Is duine glic esan a tha mall chum feirge.*

CUIRIDH gach bean ghlic a tigh suas[g]; ach leagaidh a' bhean amaideach sìos e le a làmhan féin.

2 Esan a ghluaiseas 'n a ionracas[i], bith-idh eagal an Tighearn' air ; ach esan a tha fiar 'n a shlighibh, ni e tàir air[j].

3 Ann am beul an amadain *tha* slat uabhair ; ach gleidhidh bilean nan daoine glice iad.

4 Far nach *bi* daimh, *bithidh* a' phras-ach glan ; ach *bithidh* fàs mòr le neart an daimh.

5 Cha dean an fhianuis dhìleas breug ; ach labhraidh an fhianuis chealgach breugan.

6 Iarraidh fear na fochaid gliocas, agus cha-*n fhaigh e* ; ach do'n ti a thuigeas *tha* eòlas furasda[o].

7 Imich á làthair an duine amaidich, 'n uair nach mothaich thu *ann* bilean an eòlais.

8 *Is* e gliocas an duine chiallaich a shlighe a thuigsinn ; ach *is* cealg amaid-eachd nan amadan.

9 Ni amadain magadh de'n pheacadh[r]; ach am measg nam fìrean *tha* deadh-ghean.

10 Is aithne do chridhe *duine* searbhas 'anama ; agus 'n a aoibhneas cha bhi comh-roinn aig coigreach.

11 Tilgear tigh nan aingidh bun os ceann[x]; ach thig pàilliun nan ionrac fo bhlàth.

12 Tha slighe ann a chithear dìreach le duine ; ach *is* iad a crìoch slighean a' bhàis[y].

13 Ann an gàire féin bithidh an cridhe brònach[z]; agus *is* e deireadh an t-subh-achais sin tùirse.

14 Le 'shlighibh féin lìonar esan a thionndaidh air ais 'n a chridhe[b]; agus uaith féin *sàsuichear* an duine maith.

15 Creididh an duine baoghalta gach focal ; ach bheir an duine ciallach an aire d'a cheum[d].

16 Bithidh eagal air an duine ghlic[e], agus tréigidh e 'n t-olc ; ach tha'n t-amadan borb agus dàn.

17 An ti air am bi fearg gu h-obann[h], ni e gu h-amaideach ; agus fuathaichear fear nan droch innleachd.

18 Scalbhaichidh daoine baoghalta am-

aideachd mar oighreachd ; ach crùnar na daoine ciallach le eòlas.

19 Cromaidh droch dhaoine an làthair dhaoine maithe[b], agus na h-aingidh aig geatachaibh an fhìrein.

20 Eadhon le 'choimhearsnach féin fuathaichear duine bochd[d]; ach *is* lìonmhor iad leis an ionmhuinn an duine saoibhir.

21 An ti a ni tàir air a choimhearsnach, peacaichidh e ; ach *is* sona an ti a ghabhas truas de na bochdaibh[e].

22 Nach téid iadsan air seacharan a dhealbhas an t-olc ? ach *bithidh* tròcair agus fìrinn aca-san a dhealbhas am maith.

23 Anns gach saothair bithidh tairbhe ; ach *thig* caiunt nam bile a mhàin gu uireasbhuidh.

24 *Is* e crùn nan daoine glice an saoibhreas ; ach *is* amaideachd amaideachd nan amadan.

25 Saoraidh fianuis fhìor anaman ; ach labhraidh *fianuis* chealgach breugan.

26 Ann an eagal an Tighearna *tha* aobhar earbsaidh làidir[k]; agus aig a chloinn bithidh dìdean.

27 *Is* e eagal an Tighearna tobar na beatha[n], chum dol as o lìontaibh a' bhàis.

28 Ann an lìonmhoireachd sluaigh *tha* urram an rìgh ; ach ann an dìth sluaigh *tha* milleadh an uachdarain.

29 An ti a tha mall chum feirge, *tha* e pailt ann an tuigse[p]; ach esan a tha dian[1] 'n a spiorad, àrdaichidh e amaideachd.

30 *Is* e beatha na feòla, cridhe fallain ; ach *is* e lobhadh nan cnàmh, am farmad.

31 An ti a shàruicheas am feumach, masluichidh e a Chruith-fhear[r]; ach bheir an ti sin urram dha, a ghabhas truas de'n bhochd.

32 'N a aingidheachd fuadaichear air falbh an t-aingidh ; ach bithidh dòchas aig an fhìrean 'n a bhàs[s].

33 Ann an cridhe an duine thuigsich gabhaidh gliocais tàmh ; ach aithnichear *an ni a tha* an taobh a stigh nan amadan[v].

34 Ardaichidh fìreantachd cinneach[w]; ach *is* e am peacadh masladh sluaigh air[v] bith.

35 *Bithidh* deadh-ghean an rìgh aig seirbhiseach glic[y]; ach bithidh 'fhearg 'n a aghaidh-san a bhitheas 'n a aobhar nàire.

## CAIB. XV.

1 *Is craobh beatha teangadh nan daoine glice.* 8 *Tha iobairt nan aingidh 'n a gràineileachd do Dhia.* 27 *Bheir esan a tha sanntach 'n a chridhe buaireas air a thigh féin.*

PILLIDH freagradh mìn corruich[a]; ach dùisgidh briathra garg fearg.

2 Cuiridh teangadh nan daoine glice an céill eòlas gu ceart ; ach dòirtidh[2] beul nan amadan a mach amaideachd.

3 *Tha* sùilean an Tighearn' anns gach àit[e], ag amharc air na droch dhaoinibh agus air na deadh dhaoinibh.

B.C. 1000.

a 1 Tim. 6. 3
b Salm 40. 14
Mal. 4. 3
c caib. 13. 18
d caib. 19. 7
e Salm 41. 1-3
f caib. 28. 9
Isa. 1. 11
61. 8
Ier. 6. 20
Am. 5. 22
Eoin 4. 24
g Isa. 26. 7
h caib. 5. 11, 12
i Iob 26. 6
Salm 139. 8
j 2 Each. 6. 30
Salm 7. 9
Eoin 21. 17
Gnio. 1. 24
k Ecl. 7. 18
l Am. 5. 10
2 Tim. 4. 3
m Iob 21. 14
n Isa. 33. 6
o caib. 12. 25
p caib. 16. 32
1 *goirid, grad.*
q 1 Tim. 6. 6
r caib. 22. 2
s 2 Tim. 4. 6-8
Tais. 14. 13
t caib. 22. 5, 13
u Salm 27. 11
Isa. 35. 8
v caib. 29. 11
w 2 Each. 17. 2-5,10,11
x Eph. 5. 15
y Mat. 24. 45
z Eoin 14. 6
a Bre. 8. 1, 3
1 Sam. 25. 24, &c.
b caib. 6. 16, 18
2 *brùchdaidh.*
c Salm 37. 30
d Isa. 5. 8
Hab. 2. 9, 10
e Iob 34. 21
Ier. 32. 19
Eabh. 4. 13

4 *Is* craobh beatha teangadh fhallain[a]; ach *is* briseadh spioraid fiaradh innte.

5 Ni amadan tàir air teagasg 'athar ; ach is ciallach an ti a bheir an aire do achmhasan[c].

6 Ann an tigh an fhìrein tha mòran ionmhais ; ach ann an teachd-a-stigh an aingidh *tha* buaireas.

7 Sgaoilidh bilean nan daoine glice eòlas ; ach cha *dean* cridhe nan amadan mar sin.

8 *Is* gràinealeachd do an Tighearn' ìobairt nan aingidh[f]; ach *is* i urnuigh nan ionrac 'a thlachd.

9 *Is* gràineileachd do an Tighearna slighe an aingidh ; ach is ionmhuinn leis an ti a leanas an déigh fìreantachd[g].

10 *Is* searbh smachdachadh dha-san a thréigeas an t-slighe ; ach gheibh esan le'm fuathach achmhasan, bàs[h].

11 *Tha* ifrinn agus sgrios fa chomhair an Tighearna[i]: cia mòr is mò na sin cridheacha chloinn nan daoine[j]?

12 Cha toigh le fear-fochaid esan a chronaicheas e[l]; agus a dh' ionnsuidh dhaoine glice cha téid e[m].

13 Ni cridhe subhach gnùis shuilbhir ; ach le bròn a' chridhe brisear an spiorad[o].

14 Iarraidh cridhe an duine thuigsich eòlas ; ach beathaichear beul nan amadan le amaideachd.

15 *Tha* uile làithean an duine thruaighi olc ; ach *is* cuirm a ghnàth an cridhe ait.

16 *Is* fearr beagan le eagal an Tighearna[q], na ionmhas mòr agus buaireas leis.

17 *Is* fearr lòn de luibhean, far am bi gràdh, na damh biadhta agus fuath leis.

18 Dùisgidh fear feargach connsachadh ; ach esan a tha mall chum feirge, ciùinichidh e aimhreit.

19 *Tha* slighe an leisgein mar ghàradh droighinn[t]; ach *tha* rathad nan ionraic air a dheanamh réidh[u].

20 Ni mac glic athair aoibhneach ; ach ni mac amaideach tàir air a mhàthair.

21 *Is* aobhar aoibhneis amaideachd dha-san a tha as eugmhais gliocais ; ach imichidh fear na tuigse gu dìreach[x].

22 Gun chomhairle, thig rùinte gu neo-ni ; ach ann an lìonmhoireachd chomhairleach daingnichear iad.

23 Bithidh aoibhneas aig duine le freagradh a bheoil ; agus focal 'n a thràth, cia maith e !

24 *Tha* slighe na beatha shuas do'n duine ghlic[z], chum dol as o ifrinn shìos.

25 Sgriosaidh an Tighearna tigh nan uaibhreach ; ach daingnichidh e crìoch na bantraich.

26 *Is* gràineileachd do'n Tighearna smuainte dhroch dhaoine[b]; ach *is* briathra taitneach *briathra* nam fìor-ghlan[c].

27 Bheir esan buaireas air a thigh féin[d], a tha sanntach air buannachd ; ach bithidh esan le'm fuathach duais-bhratha, beò.

28 Smuainichidh cridhe an fhìrein
cionnus is còir dha freagairt[b]; ach dòirt-
idh beul nan aingidh a mach droch nithe.
29 *Tha* an Tighearna fada o na h-aing-
idh ; ach éisdidh e ri urnuigh nam fìrean.
30 Ni solus nan sùl an cridhe aoibh-
neach ; agus bheir deadh chliù smior do
na cnàmhan.
31 Gabhaidh a' chluas a dh'éisdeas ri
achmhasan na beatha, còmhnuidh am
measg nan daoine glice[e].
32 An ti a dhiùltas fòghlum, ni e tàir
air 'anam féin ; ach an ti a dh'éisdeas ri
achmhasan, gheibh e tuigse.
33 *Is* e eagal an Tighearna fòghlum a'
ghliocais ; agus roimh urram *tha* irios-
lachd[f].

## CAIB. XVI.

1 *Tha Dia 'n a Bhreitheamh os ceann gach dùile.* 16 *Oirdheirceas a' ghliocais.* 27 *Gnàth-aichidh an duine neo-dhiadhaidh aingidh-eachd an còmhnuidh.*

THA deasachadh cridhe duine[g], agus
freagradh na teangaidh[i] o an Tigh-
earn'.
2 *Tha* uile shlighean duine glan 'n a
shùilibh féin ; ach cothromaichidh an
Tighearna na spioraid.
3 Thoir d'oibre thairis do an Tighearn',
agus daingnichear do smuainte.
4 Rinn an Tighearna gach ni air a shon
féin, agus mar an ceudna an t-aingidh
air son là an uilc[k].
5 *Is* gràineileachd do an Tighearna
gach neach a tha uaibhreach 'n a chridhe[l]:
*ged iadhadh* làmh mu làimh, cha bhi e gun
pheanas.
6 Trìd tròcair agus fìrinn glanar
euceart[m]; agus trìd eagail an Tighearna
tréigear an t-olc[n].
7 An uair a ghabhas an Tighearna
tlachd ann an slighibh duine[o], bheir e air
a naimhdibh féin a bhi ann an sìth ris.
8 *Is* fearr beagan le ionracas, na teachd-
a-stigh mòr gun cheartas.
9 Smuainichidh cridhe duine air a
shlighe[p]; ach is e an Tighearn' a stiùras
a cheuman[q].
10 *Tha* fàistneachd air bilibh an rìgh :
ann am breitheanas cha dean a bheul
euceart.
11 *Is* leis an Tighearna toimhsean agus
meidhean cearta[s]: *is* iad uile chlacha-
tomhais a' mhàla 'obair-san.
12 *Is* gràineileachd do rìghribh aingidh-
eachd a dheanamh ; oir le ionracas daing-
nichear an rìgh-chaithir[t].
13 *Is* taitneach do rìghribh bilean an
ionracais ; agus is ionmhuinn leo esan a
labhras *nithe* cearta.
14 Tha fearg rìgh mar theachdairean
bàis ; ach ciùinichidh duine glic i.
15 Ann an solus gnùise rìgh *tha* beatha ;
agus *tha* a dheadh-ghean mar neul an
uisge dheireannaich.
16 Cia mòr *is* fearr gliocas fhaotainn

R.C. 1000.

[a] caib. 8. 11, 19
[b] 1 Pead. 3. 15
[c] caib. 10. 9
[d] Est. 6. 6, &c. Dan. 4. 31
[e] rann 5
[f] Seum. 4. 10
[g] caib. 20. 24 Ier. 10. 23
[h] Salm 19. 10
[i] Mat. 10. 19, 20
[j] caib. 12. 26
[k] Ròm. 9. 22
[l] caib. 8. 13
[m] Salm 85. 10 Dan. 4. 27
[n] caib. 14. 27
[o] Ròm. 8. 31
[p] caib. 19. 21
[q] Salm 37. 23 Ier. 10. 23
[r] Ion. 1. 7
[s] caib. 12. 25
[t] caib. 29. 14

na òr[a]? agus *is* ròghnaiche tuigse fhaot-
ainn na airgiod ?
17 *Is* e rathad mòr an ionraic an t-olc
a thréigsinn : an ti a choimheadas a
shlighe, gleidhidh e 'anam[c].
18 Roimh sgrios *théid* uabhar[d]; agus
roimh leagadh, spiorad àrdanach.
19 *Is* fearr a bhi de spiorad iriosal
maille riu-san a tha ciùin, na a' chreach a
roinn maille ris na h-uaibhrich.
20 An ti a ni gnothuch gu tuigseach,
gheibh e maith : agus an ti a dh'earbas
as an Tighearn', *is* sona e.
21 Goirear duine crìonna de'n ti a tha
glic 'n a chridhe ; agus meudaichidh milse
nam bile fòghlum.
22 *Is* tobar beatha an tuigse do'n ti aig
am bheil i ; ach *is* amaideachd fòghlum
nan amadan.
23 Ni cridhe an duine ghlic a bheul
tuigseach, agus air a bhilibh cuiridh e
fòghlum.
24 Mar chìr-mheala *tha* briathra tait-
neach, milis do'n anam[h], agus 'n an slàinte
do na cnàmhan.
25 Tha slighe ann a tha ceart ann an
sealladh duine[j]; ach *is* iad slighean a'
bhàis a crìoch.
26 An ti a shaoithricheas, saoithrichidh
e air a shon féin ; oir iarraidh a bheul
air e.
27 Cladhaichidh an duine neo-dhiadh-
aidh olc ; agus air a bhilibh *bithidh* mar
theine loisgeach.
28 Togaidh an duine fiar aimhreit ;
agus dealaichidh fear na cogarsaich càirde
sònruichte.
29 Meallaidh fear an fhòirneirt a
choimhearsnach, agus bheir e air imeachd
air slighe nach 'eil maith.
30 Druididh e a shùilean chum smuain-
eachadh air nithibh fiara ; a' gluasad a
bhilean, bheir e olc gu crìch.
31 *Is* coron glòire an ceann liath, *a*
gheibhear ann an slighe an ionracais.
32 *Is* fearr an ti a tha mall chum feirge
na gaisgeach ; agus an ti a riaghlas a
spiorad féin na esan a ghlacas àrd-
bhaile.
33 Anns an uchd tilgear an crannchur[r];
ach is ann o an Tighearn' *a tha* a riagh-
ladh gu léir.

## CAIB. XVII.

1 *Dearbhaidh Dia smuaintean cridhe an duine.* 7 *Cha-n 'eil mòralachd ciatach do luchd-dean-amh na h-euccirt.* 19 *Sgriosar an neach a ghràdhaicheas aimhreit.*

IS fearr greim tioram, agus suaimhneas
leis, na tigh làn a dh'ìobairtibh *maille
ri* aimhreit.
2 Riaghlaidh seirbhiseach tuigseach os
ceann a' mhic a bhitheas 'n a aobhar nàire ;
agus am measg nam bràthar roinnidh e
an oighreachd.
3 *Tha* a' phoit-ghlanaidh air son an
airgid, agus an àmhuinn air son an òir :

ach dearbhaidh an Tighearna na cridheachan[a].

4 Bheir an droch dhuine an aire do bhilibh na h-euceirt; éisdidh am breugaire ri teangaidh an aimhleis.

5 An ti a ni fanoid air a' bhochd, bbeir e masladh d'a Chruith-fhear[c]: an ti a ni gairdeachas ri dòruinn[d], cha bhi e neo-chiontach[1].

6 *Is* iad clann an cloinne[e] coron sheann daoine; agus *is* iad an aithrichean urram cloinne.

7 Cha-*n 'eil* caìnnt na mòralachd[2] ciatach do'n amadan; nach lugha na sin *a tha* bilean na bréige *ciatach* do dhuine mòr?

8 *Is* clach uasal tiodhlac ann an sùilibh an ti aig am bi e; ge b'e taobh gus an tionndaidh e, soirbhichidh leis.

9 An ti a cheileas cionta, cosnaidh e gràdh; ach esan a dh'aithriseas ni, dealaichidh e cairdean.

10 Drùighidh achmhasan na's mò air duine glic, na ceud buille air amadan[f].

11 Is ceannairc a mhàin a dh'iarras an droch dhuine; uime sin cuirear teachdair' an-iochdmhor 'n a aghaidh.

12 Tachaireadh math-ghamhuin air call a cuilean air duine[g], na's luaithe na amadan 'n a amaideachd.

13 Ge b'e 'dh'iocas olc air son maith, cha dealaich olc r'a thigh[j].

14 *Mar gu-n* leigeadh neach a mach uisgeacha, *tha* toiseach aimhreit; uime sin mu-n sgaoil a' choimhstri, leig dhìot i[k].

15 *Tha*'n ti a shaoras an t-aingidh[m], agus an ti a dhìteas am fìrean, araon 'n an gràineileachd do an Tighearna.

16 C'ar son *a tha* luach ann an làimh amadain a dh'fhaotainn gliocais, agus e gun rùn[4] aige dhi?

17 Anns gach àm gràdhaichidh caraid[o]; agus rugadh bràthair fa chomhair teinn.

18 *Is* duine gun tuigse a bhuaileas a làmh, a théid 'an urras ann am fianuis a charaid.

19 Gràdhaichidh esan peacadh[q], a ghràdhaicheas aimhreit: an ti a dh'àrdaicheas a dhorus, iarraidh e sgrios.

20 An ti a tha fiar 'n a chridhe, cha-n fhaigh e maith; agus an ti a tha lùbach 'n a theangaidh, tuitidh e ann an olc.

21 An ti a ghineas amadan, *ginidh se e* chum a dhoilgheis féin; oir cha bhi sòlas aig athair amadain.

22 Ni cridhe subhach maith *mar* leigheas; ach tiormaichidh spiorad briste na cnàmhan[u].

23 Bheir droch dhuine tiodhlac á 'uchd, a chlaonadh shlighean a' bhreitheanais.

24 Fa chomhair an duine thuigsich *tha* gliocas[v]; ach *tha* sùilean amadain ann an iomall na talmhainn.

25 *Tha* am mac amaideach 'n a dhoilgheas d'a athair, agus 'n a shearbhas dh'ise a rug e.

B.C. 1000.

[a] Ier. 17. 10
[b] Seum. 1. 19
[c] caib. 14. 31
[d] Iob 31. 29 Obad. 11-16
[1] *gun pheanas.*
[e] Salm 127. 5
[2] *caìnnt oirdheirc.*
[3] *ris gach gnothuch; no, tha e danarra an aghaidh gach reusain.*
[f] caib. 15. 5
[g] Hos. 13. 8
[h] caib. 10. 11
[i] Lebh. 19. 15 Deut. 16. 19
[j] Salm 55. 12-15
[k] caib. 20. 3
[l] Ecl. 10. 12
[m] Ecs. 23. 7 Isa. 5. 23, 24
[n] caib. 12. 18
[4] *gun chridhe.*
[o] caib. 18. 24 1 Sam. 23. 16, 17
[p] Salm 18. 2
[5] *air 'àrdachadh.*
[q] Seum. 3. 16
[r] Luc. 14. 11
[s] Eoin 7. 51
[t] Salm 147. 3
[u] caib. 18. 14
[v] Ecl. 2. 14

26 Mar an ceudna cha-*n 'eil* e maith peanas a dheanamh air an fhìrean, *no* àrd uaislean a bhualadh air son ceartais.

27 Caomhnaidh an ti aig am bheil eòlas a bhriathran[b]; agus bithidh fear na tuigse ciùin 'n a spiorad.

28 Measar an t-amadan féin, 'n uair a bhitheas e 'n a thosd, 'n a dhuine glic; agus an ti a dhruideas a bhilean, 'n a dhuine tuigseach.

## CAIB. XVIII.

1 *Cha-n 'eil tlachd aig an amadan ann an gliocas.* 10 *Tha an Tighearna 'n a thùr làidir dhoibhsan a chuireas an dòigh ann.* 21 *Ann an cumhachd na teangaidh tha bàs agus beatha.*

A REIR a thograidh iarraidh esan a sgaras e fein, agus buinidh e ris gach gliocas[3].

2 Cha-n 'eil tlachd aig an amadan ann an tuigse, ach gu foillsicheadh a chridhe e féin.

3 'N uair a thig an t-aingidh, thig mar an ceudna tarcuis, agus maille ri mi-chliù, masladh.

4 *Mar* uisgeacha domhain *tha* briathra beoil duine; *mar* shruth sgaoilteach *tha* tobar a' ghliocais[h].

5 Cha-*n 'eil* e maith gabhail ri gnùis an droch dhuine[i], chum am fìrean a thilgeadh bun os ceann ann am breitheanas.

6 Théid bilean an amadain ann an aimhreit, agus gairmidh a bheul air buillibh.

7 *Is* e beul amadain a sgrios[l], agus *is* iad a bhilean ribe 'anama féin.

8 *Tha* briathra fir na cogarsaich mar lotaibh[n], agus théid iad sìos gu ionadaibh ìochdarach a' chuim.

9 Mar an ceudna an ti sin a tha leisg 'n a obair, *is* bràthair e do'n mhillteir mhòr.

10 *Is* tùr làidir ainm an Tighearna[p]: ruithidh am fìrean d'a ionnsuidh, agus bithidh e tèaruinte[5].

11 *Is* e beartas an duine shaoibhir a chaithir làidir, agus mar bhalla àrd 'n a bheachd féin.

12 Roimh sgrios bithidh cridhe duine uaibhreach, agus roimh urram *bithidh* irioslachd[r].

13 An ti a bheir freagradh ann an cùis mu-n cluinn e *i*[s], *is* amaideachd agus nàire dha e.

14 Giùlainidh spiorad duine a laigse: ach cò is urrainn spiorad briste a ghiùlan[t]?

15 Gheibh cridhe an duine chrìonna eòlas; agus iarraidh cluas nan daoine glice eòlas.

16 Ni tiodhlac duine àite dha, agus bheir e an làthair dhaoine mòra e.

17 *Saoilear* gu bheil a' chòir aige-san, a tha air thoiseach ann an agairt a chùise; ach thig a choimhearsnach, agus rannsaichidh se e.

18 Bheir an crannchur air aimhreitibh
sgur, agus roinnidh e eadar na cumhachd-
aich.
19 *Tha* bràthair air a bhrosnachadh
*na's cruaidhe r'a chosnadh* na caithir[1]
làidir[c]; agus *tha* aimhreitean *bhràithre*
mar chrannaibh lùchairt.
20 Le toradh beoil duine lìonar a bhrù;
agus le toradh a bhilean sàsuichear e.
21 *Tha* bàs agus beatha ann an cumh-
achd na teangaidh[f]; agus ithidh esan
leis an ionmhuinn i d'a toradh[h].
22 An ti a dh'amaiseas air mnaoi,
amaisidh e air ni maith[i], agus gheibh e
deadh-ghean o an Tighearna.
23 Le impidhibh labhraibh an duine
bochd; ach freagraidh an duine saoibhir
gu garbh.
24 Feumaidh fear aig am bi càirdean,
càirdeas a nochdadh; agus tha caraid ann
a leanas na's dlùithe na bràthair.

## CAIB. XIX.

1 *Bàsaichidh an t-anam a bhitheas amaideach agus as eugmhais eòlais.* 16 *Eiridh gu maith dha-san a gleidheas lagh an Tighearna.* 26 *Bheir mac aingidh masladh agus nàire air 'athair.*

IS fearr am bochd a ghluaiseas 'n a ion-
racas[n], na esan a tha fiar 'n a bhilibh,
agus e 'n a amadan.
2 Mar an ceudna cha mhaith do'n anam
*a bhi* as eugmhais eòlais; agus an ti a ni
cabhag le 'chosaibh, tuislichidh e.
3 Claonaidh amaideachd duine a
shlighe, agus an aghaidh an Tighearna ni
a chridhe gearan[o].
4 Ni saoibhreas mòran chàirdean; ach
sgarar am bochd o a charaid.
5 Cha bhi fianuis bhreugach gun phean-
as; agus *an ti a* labhras breugan, cha
téid e as.
6 Iarraidh mòran deadh-ghean an duine
mhòir; agus *bithidh* gach duine 'n a
charaid do fhear nan tiodhlac.
7 Bheir uile bhràithrean an duine
bhochd fuath dha: nach mò na sin a
théid a chàirdean 'am fad uaith? leanaidh
e *iad le* briathraibh, *ach tha* iad a dhìth
air.
8 An ti a gheibh gliocas, gràdhaichidh
e 'anam féin[r]; an ti a ghleidheas tuigse,
gheibh e maith.
9 Cha bhi fianuis bhreugach gun phean-
as; agus sgriosar an ti a labhras breugan.
10 Cha-n 'eil aoibhneas iomchuidh do
amadan; is lugha na sin do sheirbhiseach
riaghladh os ceann uachdaran.
11 Ni tuigse duine e mall chum feirge,
agus *is i* a ghlòir amharc thairis air
eucoir[t].
12 Mar bheucaich leòmhain *tha* fearg
rìgh; ach mar dhrùchd air feur *tha* a
dheadh-ghean[v].
13 *Is* aobhar doilgheis d'a athair mac
amaideach; agus mar shior-shileadh uisge
*tha* aimhreitean mnatha[x].

B.C. 1000.

a 2 Cor. 12. 14
b caib. 18. 22
1 *baile-mòr.*
c Gen. 27. 41
d 2 Tes. 3. 10
e Luc. 10. 28
f Mat. 12. 37
g Ecl. 11. 1
2 Cor. 9. 6-9
h Isa. 57. 19
2 no, *a ghniomh.*
i caib. 19. 14
j caib. 23. 13, 14
3 *ach na tog d'anam chum a mhilleadh.*
k Deut. 32. 29
Salm 90. 12, 14
l Salm 33. 10, 11
Isa. 14. 26, 27
Gnio. 5. 39
m 1 Tim. 4. 8
n caib. 28. 6
o Isa. 8. 21
Ion. 4. 1, 4, 9
p Iob 15. 16
Hos. 4. 8
q Isa. 29. 20
r caib. 2. 10-12
4 *is fear-fanoid fion.*
s Isa. 28. 7
Hos. 4. 11
t caib. 16. 32
u caib. 16. 32
v Hos. 14. 5
w caib. 19. 15
5 *agus cha-n 'eil ni ann.*
x caib. 27. 15

14 *Is* iad oighreachd aithrichean tigh
agus saoibhreas[a]; ach is ann o an Tigh-
earn' *a tha* bean chiallach[b].
15 Bheir leisg air *duine* tuiteam ann
an trom chodal; agus fuilingidh an t-an-
am dìomhanach ocras[d].
16 An ti a ghleidheas an àithne, gleidh-
idh e 'anam féin[e]; ach an ti a ni tàir air
a shlighibh, gheibh e bàs.
17 An ti a ghabhas truas de'n bhochd,
bheir e air iasachd do an Tighearn'[g]; agus
an ni a bheir e uaith[2], ìocaidh e dha a rìs.
18 Smachdaich do mhac am feadh a
tha dòchas *d'a thaobh*[j], agus na caomh-
nadh d'anam air son a ghearain[3].
19 Fuilingidh fear na feirge mòire pean-
as; oir ma shaoras tu e, feumaidh tu
a dheanamh a rìs.
20 Eisd ri comhairle, agus gabh fògh-
lum, chum gu-m bi thu glic ann ad *làith-
ibh* deireannach[k].
21 *Is* lìonmhor na smuaintean ann an
cridhe duine; ach is i comhairle an Tigh-
earn' a sheasas[l].
22 *Is* e tlachd duine a chaoimhneas;
agus *is* fearr duine bochd na breugaire.
23 *Treòraichidh* eagal an Tighearna gu
beatha[m], agus gheibh esan a bhitheas air
a lìonadh *leis* fois; cha-n fhiosraichear le
olc le.
24 Folaichidh an leisgein a làmh 'n *a*
bhroilleach; uiread as chum a bheoil cha
tabhair e i a rìs.
25 Buail fear-fochaid, agus bithidh an
duine neo-gheur air 'fhaicill; agus cron-
aich duine tuigseach, agus tuigidh e eòlas.
26 An ti a chreachas 'athair, agus a
dh'fhògras *a* mhàthair, *is* mac a bheir
nàire agus masladh e.
27 Sguir, a mhic, a dh' éisdeachd ris
an teagasg a chuireas air seacharan o
bhriathraibh an eòlais.
28 Ni fianuis aingidh tarcuis air breith-
eanas; agus sluigidh beul dhroch dhaoine
euceart[p].
29 Dh'ulluicheadh breitheanais do
luchd-fochaid[q], agus buillean do dhruim
nan amadan.

## CAIB. XX.

1 *Tha e 'n a ni urramach fantuinn o aimhreit.* 10 *Is gràineileachd do Dhia tomhas cealgach.* 22 *Cha chòir do neach olc iocadh air son uilc.*

IS cealgach[4] an ni fìon[s], *is* buaireasach
an ni deoch làidir; agus ge b'e neach
a mheallar leo, cha-n 'eil e glic.
2 Mar bheucaich leòmhain *tha* eagal
rìgh: an ti a bhrosnuicheas e gu feirg,
peacaichidh e *an aghaidh* 'anama féin.
3 *Is* urramach an ni do fhear fantuinn
o aimhreit[u]; ach measgaidh gach amadan
*innte*.
4 Air son an fhuachd cha treabh an
leisgein; iarraidh e déirc anns an fhogh-
aradh[w], ach cha-n *fhaigh e*[5].
5 Mar uisge domhain *tha* comhairle

ann an cridhe duine, ach tairngidh fear
na tuigse nìos i.
6 Aithrisidh mòran dhaoine gach aon
diubh a mhaitheas fèin[a]; ach cò gheibh
duine fìrinneach[b]?
7 Gluaisidh am fìrean 'n a ionracas:
sona *bithidh* a mhic 'n a dhéigh.
8 'N uair a shuidheas rìgh air caithir-
bhreitheanais, sgaoilidh e gach olc le
'shùilibh[c].
9 Cò dh'fheudas a ràdh, Ghlan mi mo
chridhe[e], tha mi glan o m' pheacadh?
10 *Aon* chothrom agus cothrom *eile*[f],
*aon* soitheach-tomhais agus soitheach-
tomhais[1] *eile, is* gràineileachd iad araon
do an Tighearn'.
11 Aithnichear eadhon leanabh le a
bheusaibh, am *bi* a dheanadas glan, agus
am *bi* e ceart.
12 A' chluas a chluinneas[g], agus an
t-sùil a chi, rinn an Tighearn' iad
araon.
13 Na gràdhaich codal[h], air eagal gu-n
tig thu gu bochdainn; fosgail do shùil-
ean, agus sàsuichear thu le aran.
14 *Is* olc, *is* olc *e*, ars' an ceannaiche;
ach an uair a dh'imicheas e roimhe, an
sin ni e uaill.
15 Tha òr ann, agus mòran de chlach-
aibh luachmhor; ach *is* iad bilean an
eòlais an seud a's luachmhoire[j].
16 Gabh eudach an ti a chaidh 'an urras
air coigreach; agus air son bana-choig-
rich gabh an geall uaith.
17 *Is* milis le duine aran na ceilge; ach
'n a dhéigh sin lìonar a bheul de ghain-
eamh.
18 Daingnichear gach tionnsgnath le
comhairle; agus le comhairle ghlic dean
cogadh[l].
19 A' foillseachadh nithe diomhair, im-
ichidh fear-tuaileis mu'n cuairt: uime
sin ris-san a ni miodal le 'bhilibh na
bitheadh gnothuch agad.
20 Ge be 'mhallaicheas 'athair, no a
mhàthair, cuirear as a lòchran ann an
duibhre dorchadais.
21 Feudar oighreachd fhaotainn gu
luath an toiseach; ach cha bhi a crìoch
beannaichte.
22 Na h-abair, Iocaidh mi olc air son
uilc[m]: feith air an Tighearn'[n], agus saor-
aidh e thu.
23 *Is* gràineileachd do an Tighearn' *aon*
chlach-thomhais agus clach-thomhais
*eile*, agus cha-*n 'eil* meidhean cealgach
maith.
24 Is ann o an Tighearn' *a tha* ceuman
duine[q]: oir cionnus a thuigeas duine a
shlighe féin?
25 *Is* ribe e do dhuine itheadh de'n ni
a tha naomh, agus an déigh bhòidean,
fiosrachadh.
26 Sgapaidh rìgh glic na h-aingidh,
agus bheir e air an roth teachd thairis
orra.
27 *Is* e spiorad duine lòchran an Tigh-

B.C. 1000.

[a] Mat. 6. 2
[b] Luc. 18. 8, 11
[c] 2 Sam. 23. 4
[d] Eabh. 12. 10
[e] 2 Each. 6. 36
1 Eoin 1. 8
[f] Deut. 25. 13
[1] *clach agus clach, ephah agus ephah.*
[g] Salm 94. 9
[h] Ròm. 12. 11
[i] 1 Sam. 15. 22
[j] caib. 8. 19
[k] 2 Pead. 2. 3
[l] caib. 24. 6
Luc. 14. 31
[m] Ròm. 12. 17-19
1 Tes. 5. 13
[n] 2 Sam. 16. 22
[o] Salm 107. 43
Hos. 14. 9
[p] Mat. 18. 33, 34
25. 41-46
[q] Ier. 10. 23
[r] Mat. 7. 23
caib. 13. 20

earn', a' sgrùdadh gach ionaid an taobh a
stigh de'n chòm.
28 Gleidhidh tròcair agus fìrinn rìgh;
seadh, le tròcair daingnichear a rìgh-
chaithir.
29 *Is* e urram dhaoine òga an neart;
agus *is* e maise sheann daoine an ceann
liath.
30 Glanaidh guirme cneidhe olc; mar
sin *glanaidh* buillean na bheil an taobh a
stigh de'n chòm[d].

## CAIB. XXI.

1 *Rannsaichidh Dia cridhe an duine.* 15 *Ròghnaichidh am fìrean breitheanas.* 27 *Tha iobairt nan aingidh 'n a gràineileachd an làthair Dhé.*

MAR shruthaibh uisgeachan *tha* cridhe
rìgh ann an làimh an Tighearna:
ge b'e taobh a's àill leis, tionndaidhidh
se e.
2 *Tha* uile shlighean duine ceart 'n a
shùilibh féin; ach measaidh an Tighearna
na cridheacha.
3 Ceartas a dheanamh agus breitheanas,
*is* ròghnaiche leis an Tighearna na ìob-
airt[i].
4 *Is* peacach sealladh àrd, agus cridhe
uaibhreach, lòchran nan aingidh.
5 *Bheir* gu deimhin smuaintean an duine
dhìchiollaich gu pailteas; ach *thig* gach
neach a tha gun fhoighidin da rìreadh gu
dìth.
6 Ionmhasan fhaotainn le teangaidh
bhreugaich[k], *is* dìomhanas e air a luasgadh
a null agus a nall aig an dream a dh'iarras
am bàs.
7 Sgriosaidh reubainn nan aingidh iad,
a chionn gu-n diùlt iad breitheanas a
dheanamh.
8 Fiar agus coimheach tha slighe
duine; ach *a thaobh* an fhior-ghloin, *tha*
a dheanadas dìreach.
9 Is fearr còmhnuidh a ghabhail ann an
oisinn mullaich tighe, na maille ri mnaoi
aimhreitich ann an tigh farsuinn.
10 Miannaichidh anam an aingidh olc:
cha-n fhaigh a choimhearsnach deadh-
ghean 'n a shùilibh.
11 'N uair a nithear peanas air fear-
fochaid, fàsaidh am baoghalta glic;
agus an uair a theagaisgear an duine
glic, gheibh e eòlas.
12 Bheir am fìrean an aire gu glic do
thigh an aingidh[o]: tilgear na h-aingidh
bun os ceann air son *an* aingidheachd.
13 An ti a dhruideas a chluas ri glaodh
an duine bhochd[p], glaodhaidh e féin mar
an ceudna, ach cha-n éisdear ris.
14 Ciùinichidh tiodhlac ann an dìomh-
aireachd fearg; agus duais 's an uchd,
corruich dhian.
15 *Is* aoibhneas do'n fhìrean breith-
eanas a dheanamh; ach *thig* sgrios air
luchd-deanamh na h-euceirt[r].
16 An duine a théid air seacharan o
shlighe na tuigse[s], fanaidh e ann an coimh-
thional nam marbh.

17 *Bithidh* esan 'n a dhuine bochd a ghràdhaicheas sògh; an ti a ghràdhaicheas fion agus oladh, cha-n fhàs e saoibhir.

18 'N a éiric air son an fhìrein *bithidh* an t-aingidh[c], agus air son nan ionrac an duine fealltach.

19 *Is* fearr còmhnuidh a ghabhail ann am fàsach, na maille ri mnaoi aimhreitich agus fheargaich.

20 *Tha* ionmhas taitneach[d] agus oladh[e] ann an àite-còmhnuidh an duine ghlic; ach caithidh an t-amadan e.

21 An ti a leanas fìreantachd agus tròcair, gheibh e beatha[h], fìreantachd, agus urram.

22 Do chaithir[1] nan daoine treuna streapaidh an duine glic[i], agus leagaidh e sìos neart a h-earbsa.

23 An ti a ghleidheas a bheul agus a theangadh, gleidhidh e 'anam o theanntachdaibh.

24 Fear-magaidh uaibhreach àrdanach *is* ainm dha-san, a ghiùlaineas e féin ann an corruich an uabhair.

25 Marbhaidh miann an leisgein e; oir diùltaidh a làmhan obair a dheanamh.

26 Air feadh an là sanntaichidh e gu mòr; ach bheir am fìrean uaith, agus cha chaomhain e.

27 *Is* gràineileachd ìobairt nan aingidh[m]: cia mòr is mò, 'n uair a bheirear suas i le droch rùn?

28 Sgriosar fianuis bhreugach; ach an ti a dh'éisdeas, labhraidh e chum *deadh* chrìche.

29 Cruaidhichidh an droch dhuine 'eudan; ach ni esan a tha ionraic a shlighe dìreach.

30 Cha-*n 'eil* gliocas, no tuigse, no comhairle ann, an aghaidh an Tighearna[q].

31 Deasaichear an t-each fa chomhair là a' chatha; ach is ann o an Tighearna *tha* tèaruinteachd.

## CAIB. XXII.

1 *Trìd eagail an Tighearna tha urram agus beatha.* 9 *Beannaichear esan aig am bheil sùil thruacanta,* 16 *ach esan a shàruicheas am bochd thig e gu uireasbhuidh.* 24 *Is còir fear na feirge a sheachnadh.*

IS ròghnaiche ainm maith na mòrshaoibhreas, agus deadh-ghean na airgiod agus òr.

2 Coinnichidh am beartach agus am bochd a chéile[t]: *is* e an Tighearn' a rinn iad gu léir.

3 Chi an duine crìonna olc, agus folaichidh se e féin[u]; ach gabhaidh na daoine baoghalta air an aghaidh, agus fuilingidh iad peanas.

4 Trìd irioslachd [agus] eagail an Tighearna, *thig* saoibhreas, agus urram, agus beatha.

5 *Tha* droighionn agus ribeachan ann an slighe an duine fhiair[a]: an ti a ghleidheas 'anam féin, théid e am fad uatha.

6 Teagaisg leanabh a thaobh na slighe air an còir dha imeachd[b]; agus an uair a bhitheas e sean, cha tréig e i.

7 Riaghlaidh am beartach os ceann nam bochd; agus *bithidh* an ti a ghabhas 'an coingheall 'n a sheirbhiseach dha-san a bheir 'an coingheall.

8 An ti a shìol-chuireas euceart, buainidh e dìomhanas[f]; agus caithear slat 'fheirge.

9 Beannaichear esan aig am bheil sùil fhial[g]; oir bheir e d'a aran do'n bhochd.

10 Tilg a mach am fear-fochaid, agus théid connsachadh a mach; seadh, sguiridh coimhstri agus masladh.

11 An ti leis an ionmhuinn gloine cridhe, *is* taitneach a bhilean[2], *bithidh* an rìgh 'n a charaid aige[j].

12 Coimheadaidh sùilean an Tighearn' eòlas[k]; ach tilgidh e bun os ceann briathran a' chiontaich.

13 Their an leisgein, *Tha* leòmhan am muigh, anns na sràidibh marbhar mi.

14 *Is* slochd domhain beul bhan coimheach; an ti a's gràineil leis an Tighearna, tuitidh e ann[l].

15 *Tha* amaideachd ceangailte ann an cridhe leinibh; ach cuiridh slat an smachdachaidh fada uaith i[n].

16 An ti a shàruicheas am bochd a mheudachadh a *mhaoin* féin[o], agus an ti a bheir do'n t-saoibhir, *thig* e gu deimhin gu uireasbhuidh.

17 Aom do chluas, agus éisd ri briathraibh dhaoine glice, agus socraich do chridhe air m'eòlas-sa[p]:

18 Oir *is* taitneach *an ni e*, ma ghleidheas tu iad ann ad chòm, ma bhitheas iad araon deas air do bhilibh.

19 Chum gu-m bitheadh d'earbsa as an Tighearna, nochd mi dhuit an diugh, eadhon dhuit-sa.

20 Nach do sgrìobh mi dhuit nithe òirdheirc, ann an comhairlibh, agus ann an eòlas?

21 Chum gu nochdainn duit cinnte bhriathar na fìrinn; chum gu freagradh tu briathra na fìrinn[r] dhoibhsan a chuireas fios a d'ionnsuidh?

22 Na creach am bochd a chionn gu *bheil* e bochd, agus na sàruich an truaghan anns a' gheata:

23 Oir tagraidh an Tighearn' an cùis[s], agus millidh e anam na muinntir a mhilleas iad.

24 Na dean suas cairdeas ris an fheargach; agus maille ri fear na h-àrd-chorruich na imich;

25 Air eagal gu-n ionnsaich thu a shlighean, agus gu-m faigh thu ribe do d'anam.

26 Na bi dhiubh-san a bhuaileas an làmhan[v], *no* dhiubh-san a théid 'an urras air son fhiach.

27 Mur 'eil *ni* agad gu dìoladh, c'ar son a bheirteadh uait do leabadh a tha fodhad?

R.C. 1000.

[a] Iob 18. 8
[b] Eph. 6. 4
[c] caib. 11. 8 Isa. 43. 3, 4
[d] Luc. 6. 45
[e] Mat. 25. 3, 4
[f] Iob 4. 8
[g] 2 Cor. 9. 6
[h] Ròm. 2. 7
[1] *bhaile-mòr.*
[i] Ecl. 9. 14-16
[2] *aig am bheil bilean gràsmhor,* &c.
[j] Mat. 5. 8
[k] Isa. 59. 19-21
[l] Ecl. 7. 26
[m] Isa. 1. 11-15
[n] caib. 23. 13, 14
[o] Mic. 2. 2-5
[p] caib. 2. 2, &c. Salm 90. 12
[q] Isa. 8. 9, 10 Gnio. 5. 39
[r] 1 Pead. 3. 15
[s] Mal. 3. 5
[t] 1 Cor. 12. 22, &c.
[u] caib. 27. 12 Ecs. 9. 20 Eabh. 11. 7
[v] caib. 6. 1-5 11. 15

28 Na atharraich an seann chomharadh-crìche, a shuidhich d'aithrichean.

29 *Ma* chi thu fear a bhitheas ealamh 'n a ghnothuichibh[b], seasaidh e an làthair rìghrean, cha seas e an làthair dhaoine ìosal.

## CAIB. XXIII.

1 *Tha saoibhreas talmhaidh neo-tharbhach.* 13 *Is còir leanabh a smachdachadh.* 21 *Thig am misgeir agus an geòcaire gu bochdainn.* 29 *Buinidh bròn dha-san a dh'iarras fìon measgta.*

'NUAIR a shuidheas tu a dh'itheadh maille ri uachdaran, thoir an ro-aire do na *bheil* fa d' chomhair;

2 Agus cuir sgian ri d' sgornan, ma's duine thu air do thabhairt do chraos.

3 Na miannaich a nithe milse; oir *is* biadh mealltach iad.

4 Na saoithrich gu fàs saoibhir[h]: leig dhìot do ghliocas féin[i].

5 An cuir thu do shùilean air an ni nach *'eil* ann? oir gu cinnteach ni *saoibhreas* sgiathan dha féin[j], mar iolair *a* dh'itealaicheas chum nan nèamh.

6 Na ith aran an *ti aig am bheil* droch shùil, agus na miannaich a nithe milse[k].

7 Oir mar a smuainicheas e 'n a anam, mar sin *bithidh* e: Ith agus òl, their e riut, ach cha *bhi* a chridhe leat.

8 An greim *a* dh'ith thu, sgeithidh tu nìos, agus caillidh tu do bhriathra milse.

9 Na labhair ann an cluasaibh amadain; oir ni e tàir air gliocas do bhriathar.

10 Na atharraich an seann chomharadh-crìche[l]; agus air achaibh nan dìlleachdan na bris a steach:

11 Oir *tha* am fear-saoraidh cumhachdach[m]; tagraidh e an cùis a'd' aghaidh.

12 Aom do chridhe ri fòghlum, agus do chluasan ri briathraibh eòlais.

13 Na cum smachdachadh o leanabh[o]; oir *ma* bhuaileas tu e le slait, cha-n fhaigh e bàs.

14 Buailidh tu e le slait, agus saoraidh tu 'anam o ifrinn[p].

15 A mhic, ma bhitheas do chridhe glic[r], ni mo chridhe-sa gairdeachas, eadhon mo chridhe-sa;

16 Seadh, ni m'airnean gairdeachas 'n uair a labhras do bhilean nithe cearta.

17 Na gabhadh do chridhe farmad ri peacaich[u]: ach *bi* 'an eagal an Tighearn' air feadh an là uile.

18 Oir gu deimhin tha crìoch[1] ann, ach[2] cha ghearrar as do dhòchas.

19 Eisd thusa, a mhic, agus bi glic, agus treòraich do chridhe anns an t-slighe.

20 Na bi am measg phòiteirean fìona[w]; am measg luchd comh-ithidh geòcach feòla:

21 Oir thig am misgeir agus an geòcaire gu bochdainn[y]; agus éididh turra-chodal *duine* le luideagaibh.

22 Eisd ri d'athair a ghin thu[z], agus na dean tàir air do mhàthair 'n uair a bhitheas i aosda.

B.C. 1000.

[a] Isa. 55. 1 Mat. 13. 44 Tais. 3. 18
[b] caib. 12. 24
[c] caib. 10. 1 15. 20
[d] Salm 119. 2
[e] caib. 22. 14
[f] caib. 7. 12
[g] Isa. 5. 11, 22 Hab. 2. 5
[h] 1 Tim. 6. 9, 10
[i] caib. 26. 12
[j] caib. 27. 24 Iob 1. 14-17 1 Tim. 6. 17
[k] Salm 141. 4
[l] caib. 22. 28
[m] caib. 22. 22 Ecs. 22. 22-24
[n] Isa. 56. 12
[o] caib. 13. 24 22. 15
[p] 1 Cor. 5. 5
[q] Salm 37. 1 caib. 23. 17
[r] caib. 29. 3
[s] Salm 64. 2-6
[t] caib. 14. 1
[u] Salm 37. 1-3 73. 3, 17
1 *duais*, no, *àm ri teachd*.
2 *agus*.
[v] caib. 21. 22
[w] Luc. 21. 34 Ròm. 13. 13
[x] Salm 10. 5
[y] caib. 6. 9-11
[z] caib. 30. 17 Eph. 6. 1, 2
[a] caib. 14. 22

23 Ceannaich an fhìrinn[a], agus na reic i; *mar an ceudna* gliocas, agus fòghlum, agus tuigse.

24 Ni athair an fhìrein mòr-ghairdeachas[c]; agus ni esan a ghineas *mac* glic, aoibhneas ann.

25 Ni d'athair agus do mhàthair aoibhneas, agus ni ise a rug thu gairdeachas.

26 A mhic, thoir dhomh-sa do chridhe[d], agus coimheadadh do shùilean mo shlighean.

27 Oir *is* staing dhomhain strìopach[e]; agus *is* slochd cumhann bana-choigreach.

28 Tha i mar an ceudna ri feall-fheitheamh mar chreachadair[f], agus cuiridh i luchd dò-bheirt 'an lìonmhoireachd am measg dhaoine.

29 Cò d' *am buin* truaighe[g]? cò *tha* ri bròn? cò aig *am bheil* connsachadh? cò *tha* ri gearan? cò aig *am bheil* lotan gun aobhar? cò aig *am bheil* deirge shùl?

30 Iadsan a dh'fhanas fad' aig an fhìon; iadsan a théid a dh'iarraidh fìona measgta.

31 Na amhairc thusa air an fhìon an uair a bhitheas e dearg, 'n uair a bheir e a dhath 's a' chupan, a théid e sìos dìreach.

32 Mu dheireadh teumaidh e mar nathair, agus mar an rìgh-nathair sàthaidh e a ghath.

33 Amhaircidh do shùilean air mnathan coimheach, agus cuiridh do chridhe an céill nithe claona:

34 Agus bithidh tu mar an ti a luidheas sìos ann am meadhon na fairge, no mar esan a luidheas air bàrr croinn-siùil.

35 Bhuail iad mi, *their thu*, agus cha robh mi tinn; ghabh iad orm, agus cha do mhothaich mi: c'uin a dhùisgeas mi? an sin iarraidh mi fathast e[n].

## CAIB. XXIV.

1 *Cha chòir do neach farmad a ghabhail ri droch dhaoinibh.* 11 *Rannsaichidh Dia an cridhe, agus ìocaidh e do gach duine a réir a ghnìomhara.* 30 *Bochdainn an duine leisg.*

NA gabh farmad ri droch dhaoinibh[q], agus na miannaich a bhi maille riu:

2 Oir smuainichidh an cridhe air milleadh[s], agus labhraidh am bilean mu dhonas.

3 Le gliocas togar tigh[t], agus le tuigse daingnichear e;

4 Agus le eòlas lìonar a sheòmraiche leis gach saoibhreas luachmhor agus taitneach.

5 *Tha*'n duine glic 'n a *dhuine* làidir[v]; agus tha fear an eòlais treun ann an neart.

6 Oir le comhairle ghlic ni thu do chogadh; agus ann an lìonmhoireachd chomhairleach *tha* tèaruinteachd.

7 *Tha* gliocas àrd air son amadain[x]; anns a' gheata na fosgladh e a bheul.

8 Esan a smuainicheas air olc a dheanamh, goirear fear nan droch innleachd dheth[a].

9 *Is* peacadh smuainte na h-amaid-

eachd ; agus *is* e fear na fochaid gràin
dhaoine.
10 *Ma* dh'fhannaicheas tu ann an là
an àmhghair[a], *is* beag do neart.
11 Ma dhearmadas tu iadsan a theàrn-
adh a thairngear chum bàis[b], agus iad-
san a tha ullamh gu bhi air am marbh-
adh ;
12 Ma their thu, Feuch, cha robh fios
againn air so ; nach toir esan a chothrom-
aicheas an cridhe fainear[c]? agus nach bi
fios aige-san a choimheadas d'anam? agus
nach ìoc e do gach duine a réir a ghniomh-
ara[e]?
13 A mhic, ith thusa mil, do bhrìgh gu
*bheil i* maith, agus a' chìr mheala *a tha*
milis do d' bhlas.
14 Mar sin *bithidh* eòlas a' ghliocais do
d'anam[f], ma gheibh thu *e* ; agus an uair
a thig *do* chrìoch, cha ghearrar as do
dhòchas.
15 Na dean feall-fholach, a dhroch
dhuine, an aghaidh àite-còmhnuidh an
fhìrein ; na creach 'ionad-taimh.
16 Oir seachd uairean tuitidh am fìrean[g],
agus éiridh e *ris* ; ach tuitidh na h-aingidh
ann an olc[i].
17 'N uair a thuiteas do nàmhaid, na bi
aoibhneach[j], agus an uair a thuislicheas
e, na deanadh do chridhe gairdeachas :
18 Air eagal gu-m faic an Tighearn',
agus gu-m bi e olc 'n a shùilibh[k], agus
gu-n tionndaidh e 'fhearg uaith.
19 Na bitheadh campar ort mu dhroch
dhaoinibh[l], agus na gabh farmad ris na
h-aingidh :
20 Oir cha bhi crìoch mhaith air an
droch dhuine ; cuirear lòchran nan aing-
idh as.
21 A mhic, bitheadh eagal an Tighearn'
agus an rìgh ort[n]: riu-san aig am bheil
atharrachadh giùlain[1] na bitheadh gnoth-
uch agad :
22 Oir gu h-obann thig an dòruinn ; agus
cò d'am fios an sgrios araon ?
23 *Buinidh* na nithe so mar an ceudna
do dhaoinibh glice. Cha mhaith an ni
gnùis aithneachadh ann am breithean-
as[o].
24 Esan a their ris an aingidh, *Tha* thu
cothromach, mallaichidh an sluagh e,
gabhaidh na fineacha gràin deth.
25 Ach bithidh toilinntinn aca-san a
chronaicheas e, agus thig beannachadh
maith orra.
26 Pògar bilean an ti a bheir freagradh
ceart.
27 Ulluich d'obair am muigh, agus deas-
aich e dhuit féin anns an achadh, agus
'n a dhéigh sin tog do thigh.
28 Na bi ann ad fhianuis gun aobhar
an aghaidh do choimhearsnaich ; agus na
meall le d' bhilibh.
29 Na abair, Mar a rinn e orm, mar
sin ni mi air[s]: iocaidh mi do'n duine a
réir 'oibre.
30 Ghabh mi seachad air fearann an

B.C. 1000.

a Eabh. 12. 5
b Salm 82. 4 Isa. 58. 6, 7
c Ier. 32. 19
d caib. 6. 9-11
e Iob 24. 11 Salm 62. 12 Ròm. 2. 6
f Salm 19. 10 119. 103
g Mic. 7. 8
h Deut. 29. 29
i Am. 8. 14
j Iob 31. 29
k Obad. 12-21
l Salm 37. 1 caib. 33. 17
m Luc. 14. 8-10 Mat. 5. 25 18. 15
n 1 Pead. 2. 13-17
1 *a tha air an toirt do chaochladh.*
o Lebh. 19. 15
p caib 1. 3, 9
q Iud. 12
r Luc. 18. 10
s Mat. 5. 39, 44 Ròm. 12. 17, 19

duine leisg, agus air fion-lios an duine
gun tuigse ;
31 Agus, feuch, bha e uile air fàs suas
le cluaranaibh, chòmhdaich an eanntag-
ach 'aghaidh, agus bhriseadh sìos a
bhalla cloiche.
32 An sin chunnaic mi, thug mi an
aire gu maith ; dh'amhairc mi, fhuair mi
fòghlum.
33 Fathast beagan codail, beagan clò-
chodail[d], beagan pasgaidh nan làmh gu
codal :
34 An sin thig do bhochdainn mar
fhear-siubhail, agus d'uireasbhuidh mar
dhuine fo armaibh.

## CAIB. XXV.

*1 Gnàth-fhocail mu thimchioll rìghrean. 8 Cha-n 'eil e iomchuidh dol a mach gu h-obann gu strì. 18 Tha fear na fianuis-bhréige mar chlaidheamh agus mar shaighead gheur.*

IS iad so mar an ceudna gnàth-fhocail
Sholaimh, a dh'ath-sgrìobh daoine
Heseciah rìgh Iudah.
2 *Is i* glòir Dhé ni a cheiltinn[h]; ach *is*
*e* urram rìghrean ni a rannsachadh.
3 *Tha* nèamh air àirde, agus an talamh
air doimhne, agus cridhe rìghrean do-
rannsachaidh.
4 Buin an salchar o'n airgiod, agus thig
soitheach a mach do'n òr-cheard.
5 Buin an droch dhuine á làthair an
rìgh, agus daingnichear ann am fìreant-
achd a rìgh-chaithir.
6 Na gabh urram dhuit féin ann am
fianuis rìgh[m], agus na seas ann an àite
dhaoine mòra :
7 Oir *is* fearr gu-n abrar riut, Thig a
nìos an so, na gu-n cuirear sìos thu 'am
fianuis an uachdarain a chunnaic do
shùilean.
8 Na gabh a mach gu h-obann gu strì,
air eagal *nach bi fios agad* ciod a ni thu
'n a dhéigh sin, an uair a bheir do choimh-
earsnach gu nàire thu.
9 Tagair do chùis ri d' choimhearsnach ;
agus na foillsich rùn-dìomhair do neach
eile :
10 Air eagal gu-n cuir an ti a chluinneas
gu nàire thu, agus nach atharraichear
do mhasladh.
11 *Mar* ùbhlan òir ann an dealbhan
airgid, *tha* focal a labhrar gu h-iom-
chuidh.
12 *Mar* chluas-fhàinne òir, agus mar
usgair de'n òr fhìor-ghlan[p], *tha* fear-cron-
achaidh glic aig cluais fhurachair.
13 Mar fhuachd sneachda ann an àm
an fhogharaidh, *tha* teachdaire dìleas
dhoibhsan a chuireas uatha e ; oir ath-
bheothaichidh e anam a mhaighstir.
14 *Mar* neoil agus *mar* ghaoith[q] gun
uisge *tha* am fear a ni uaill á tiodhlac gu
breugach[r].
15 Le fad-fhulangas cuirear impidh air
uachdaran, agus brisidh teangadh mhin
cnàimh.

16 An d'fhuair thu mil? ith na's leòir dhuit dith; air eagal gu-n làn-shàsuichear thu agus gu-n sgeith thu i.

17 Tarruing do chos á tigh do choimhearsnaich, air eagal gu-m bi e sgìth dhìot, agus gu fuathaich e thu.

18 *Is* ord, agus claidheamh, agus saighead gheur[a], am fear a bheir fianuis bhréige an aghaidh a choimhearsnaich.

19 *Mar* fhiacail bhriste, agus *mar* chois as an alt, *tha* earbsa á duine neo-dhìleas ann an là airce[b].

20 *Mar* esan a bheir air falbh eudach ann an là fuachda, *mar* fhìon-geur air creag-shalainn, mar sin *tha* esan a sheinneas òrain do'n chridhe thùirseach[d].

21 Ma bhitheas do nàmhaid ocrach[f], thoir aran dha r'a itheadh; agus ma bhitheas e ìotmhor, thoir uisge dha r'a òl:

22 Oir carnaidh tu éibhle teine air a cheann, agus bheir an Tighearna luigheachd dhuit[g].

23 Cuiridh a' ghaoth á tuath air falbh an t-uisge; mar sin *cuiridh* a' ghnùis fheargach *air falbh* teangadh a' chùl-chàinidh.

24 *Is* fearr còmhnuidh a ghabhail ann an oisinn mhullaich tighe, na maille ri mnaoi aimhreitich ann an tigh farsuinn.

25 *Mar* uisgeacha fuar do'n anam thartmhor, mar sin *tha* deadh sgeul á tìr chéin.

26 *Mar* thobar air a chur troimh a chéile, agus *mar* fhuaran air a thruailleadh, *tha* am fìrean a thuislicheas 'am fianuis an aingidh.

27 Cha-*n* '*eil* e maith mòran meala itheadh; agus *cha* ghlòir e do *dhaoinibh* an glòir féin iarraidh.

28 *Mar* chaithir briste sìos, gun bhalla, *tha* am fear aig nach '*eil* ceannsal air a spiorad féin.

## CAIB. XXVI.

1 *Tha urram neo-iomchuidh do'n amadan.* 13 *Mu thimchioll an leisgein;* 17 *agus an neach a ghabhas gnothuch ri connspoid nach buin da.*

MAR shneachd 's an t-samhradh, agus mar uisge 's an fhogharadh, mar sin cha-*n* '*eil* urram iomchuidh do'n amadan.

2 Mar eun air faondradh, mar an gobhlan-gaoithe ag itealaich, mar sin cha tig am mallachadh gun aobhar[i].

3 Sgiùrs do'n each, srian do'n asal, agus slat do dhruim nan amadan.

4 Na freagair amadan a réir 'amaideachd, air eagal gu-m bi thu féin cosmhuil ris[k].

5 Freagair amadan a réir 'amaideachd, air eagal gu-m bi e glic 'n a shùilibh féin[l].

6 Gearraidh esan dheth a chosan, òlaidh e dochann, a chuireas teachdaireachd le làimh amadain.

7 Cha-n ionnan cosan a' bhacaich; mar



R.C. 1000.

[a] Salm 57. 4
[b] Isa. 36. 6
[c] 2 Pead. 2. 22
[d] Dan. 6. 18
[e] Tais. 3. 17
[f] Mat. 5. 44 Ròm. 12. 20
[g] 2 Sam. 16. 12
[h] Ese. 22. 9
[i] Air. 23. 8
[j] Salm 7. 15, 16
[k] Isa. 36. 21
[l] Mat. 21. 24

sin *tha* gnàth-fhocal ann am beul amadan.

8 Mar neach a cheanglas clach ann an crann-tabhuill, mar sin *tha* esan a bheir urram do amadan.

9 Mar a théid bior suas ann an làimh misgeir, mar sin *tha* gnàth-fhocal ann am beul amadan.

10 Bheir an *Dia* mòr, a dhealbh gach *ni*, duais do'n amadan, agus bheir e duais do luchd-eusaontais.

11 Mar a philleas madadh chum a sgeith féin[c], pillidh amadan chum 'amaideachd féin.

12 Am bheil thu 'faicinn duine a tha glic 'n a bharail féin[e]? *tha* aobhar dòchais na's mò de'n amadan na dheth-san.

13 Their an leisgein, *Tha* leòmhan 's an t-slighe, leòmhan anns na sràidibh.

14 Mar a thionndaidheas an dorus air a lùdnanaibh, mar sin an leisgein air a leabaidh.

15 Folaichidh an leisgein a làmh 'n *a* bhroilleach; is doilich leis a toirt chum a bheoil.

16 *Is* glice an leisgein 'n a bharail féin, na seachd duar a bheir freagradh gu ceart.

17 *Mar* neach a bheireas air madadh air a chluasaibh, *tha* esan a théid seachad, agus a ghabhas gnothuch ri connspoid nach *buin* da.

18 Mar fhear air bhoile, a thilgeas leus-an-teine, saighdean, agus bàs,

19 Mar sin *tha* am fear *a* mheallas a choimhearsnach, agus a their, Nach ann ri fearas-chuideachd *a tha* mi?

20 Far am bi dìth connaidh, théid an teine as; agus far nach *bi* fear-cogarsaich, sguiridh a' chomh-stri.

21 *Mar* ghual do éibhlibh, agus *mar* chonnadh do theine, mar sin *tha* fear nan aimhreit a dhùsgadh strì.

22 *Tha* briathra fir na cogarsaich mar lotaibh[h], agus théid iad sìos gu ionadaibh ìochdarach a' chuim.

23 *Mar* shoitheach creadha air a chòmhdachadh le sal airgid, *tha* bilean air lasadh agus cridhe olc.

24 Le 'bhilibh ceilidh an ti a dh'fhuathaicheas; ach an taobh a stigh dheth taisgidh e cealg.

25 An uair a labhras e gu breagha, na creid e; oir *tha* seachd gràineileachda 'n a chridhe.

26 *An ti a* chòmhdaicheas 'fhuath le ceilg, foillsichear 'aingidheachd 'am fianuis a' chomh-chruinneachaidh.

27 An ti a chladhaicheas slochd, tuitidh e féin ann[j]; agus an ti a charuicheas clach, pillidh i air féin.

28 Fuathaichidh an teangadh bhreugach iadsan d'an dean i dochair; agus oibrichidh am beul miodalach sgrios.

## CAIB. XXVII.

1 *Cha chòir uaill a dheanamh a thaobh an là màireach.* 12 *Seachnaidh an duine crionna*

*an t-olc, 23 agus bithidh aithne mhaith aig air staid a thighe.*

NA dean uaill a thaobh an là màireach[a]; oir cha-n 'eil fhios agad ciod a bheir là uaith.

2 Moladh neach eile thu, agus na b'e do bheul féin; coigreach, agus na b'iad do bhilean féin.

3 *Is* trom clach, agus *is* cudthromach a' ghaineamh; ach *is* truime corruich amadain na iad le 'chéile.

4 *Is* an-iochdmhor corruich, agus mar thuil *tha* fearg: ach cò is urrainn seasamh 'am fianuis tnù[e]?

5 *Is* fearr achmhasan follaiseach na gràdh folaichte[f].

6 *Is* dìleas lotan caraid[g]; ach *is* cealgach pògan eascaraid.

7 Gabhaidh an t-anam làn gràin de'n chìr-mheala[h]; ach do'n anam ocrach is milis gach ni searbh.

8 Mar eun air seacharan o a nead, mar sin *tha* am fear a théid air seacharan o 'àite féin.

9 Ni oladh-ungaidh agus boltrach an cridhe ait: mar sin *ni* milsead caraid duine le comhairle a chridhe.

10 Na tréig do charaid féin, no caraid d'athar, agus na rach a steach do thigh do bhràthar ann an là d' àmhghair: *is* fearr coimhearsnach am fagus na bràthair fad as.

11 Bi glic, a mhic, agus dean mo chridhe ait[k], agus bithidh freagradh agam dha-san a bheir masladh dhomh.

12 Chi an duine crìonna olc[n], agus folaichidh se e féin; ach gabhaidh na daoine baoghalta air an aghaidh, agus fuilingidh iad peanas.

13 Gabh eudach an ti a chaidh 'an urras air coigreach, agus air son bana-choigrich gabh an geall uaith.

14 An ti a bheannaicheas a charaid le guth àrd, ag éirigh gu moch 's a' mhaduinn, measar e dha mar mhallachadh.

15 Tha sìor-shileadh uisge ann an là frasach[r], agus bean aimhreiteach cosmhuil ri 'chéile;

16 Ge b'e 'dh'fholaicheas i, folaichidh e a' ghaoth, agus oladh-ungaidh a làimhe deise *a* bhrathas *i féin*.

17 Geuraichear iarunn air iarunn, agus geuraichidh duine gnùis a charaid.

18 Ge b'e 'ghleidheas craobh-fhìge[t], ithidh e d'a toradh; mar sin esan a dh'fheitheas air a mhaighstir, gheibh e urram[u].

19 Mar *ann* an uisge *a fhreagras* aghaidh do aghaidh, mar sin *freagraidh* cridhe duine do dhuine.

20 Cha sàsuichear ifrinn agus léirsgrios[v], agus cha sàsuichear sùilean dhaoine[w].

21 *Mar* a' phoit-ghlanaidh air son an airgid, agus an àmhuinn air son an òir, mar sin *tha* duine do bheul an ti a mholas e.

22 Ged phronn thu amadan ann an soitheach-pronnaidh am measg cruithneachd le bruthadair, cha dealaich 'amaideachd ris[b].

23 Bitheadh aithne mhaith agad air staid do chaorach; thoir an aire do d' threudaibh:

24 Oir cha *mhair* beartas gu bràth[c]: agus am *mair* crùn o linn gu linn?

25 Nochdar am feur gearrta, agus taisbeanaidh am feur maoth e féin[d], agus cruinnichear luibhean nam beann.

26 *Bithidh* na h-uain chum d'eudaich; agus *is* iad na gabhair luach d'fhearainn.

27 Agus *bithidh* na's leòir de bhainne ghabhar agad chum bìdh, chum bìdh do theaghlaich, agus chum beathachaidh do mhaighdeana.

## CAIB. XXVIII.

*1 Soirbhichidh leis an duine a ghluaiseas 'n a ionracas, 7 ach esan a ni gu h-aingidh tuitidh e 'n a shlochd féin.*

TEICHIDH an t-aingidh, gun neach air bith 'an tòir air[i]; ach bithidh na h-ionraic dàna mar leòmhan.

2 Air son eusaontais tìre *bithidh* mòran uachdaran oirre; ach le duine tuigseach, eòlach nithear *a* staid buan.

3 *Tha* duine bochd a ni fòirneart air bochdaibh[j], *mar* uisge millteach nach fàg biadh 'n a dhéigh.

4 Molaidh iadsan a thréigeas an lagh na h-aingidh[l]; ach ni iadsan a ghleidheas an lagh strì riu[m].

5 Cha tuig droch dhaoine breitheanas[o]; ach tuigidh iadsan a dh'iarras an Tighearna na h-uile nithe[p].

6 *Is* fearr am bochd a dh'imicheas 'n a ionracas, na esan a tha fiar '*n a* shlighibh, ged robh e saoibhir.

7 An ti a ghleidheas an lagh, *is* mac glic e; ach esan a tha 'n a chompanach do luchd-craois, nàraichidh e 'athair.

8 An ti a mheudaicheas a mhaoin le ocar agus le tairbhe eucoraich[q], cruinnichidh e dha-san a ghabhas truas de'n bhochd.

9 An ti a thionndaidheas a chluas o chluinntinn an lagha[s], *bithidh* 'urnuigh féin 'n a gràineileachd.

10 An ti a chuireas na fìreanan air seacharan air droch shlighe, tuitidh e 'n a shlochd féin; ach mealaidh na h-ionraic nithe maithe.

11 *Is* glic duine saoibhir 'n a bharail féin; ach rannsaichidh an duine bochd aig am bi tuigse mach e.

12 'N uair a ni na fìreana gairdeachas, *bithidh* glòir mhòr ann; ach an uair a dh'éireas na h-aingidh, folaichear[1] duine.

13 An ti a dh'fholaicheas a pheacaidhean, cha soirbhich leis; ach esan a dh'aidicheas agus a thréigeas *iad*, gheibh e tròcair[x].

14 *Is* beannaichte an duine air am bi

B.C. 1000.

[a] Luc. 12. 19; Seum. 4. 13-16
[b] Isa. 1. 8; Ier. 5. 3
[c] Seum. 1. 10, 11
[d] Salm 104. 14
[e] 1 Eoin 3. 12
[f] caib. 28. 23
[g] Salm 141. 5
[h] Iob 6. 7
[i] Lebh. 26. 17, 36
[j] Mat. 18. 28-30
[k] caib. 23. 15, 24
[l] Salm 10. 3
[m] Eph. 5. 11
[n] Salm 57. 1-3
[o] Salm 92. 6
[p] Eoin 7. 17; 1 Cor. 2. 15; 1 Eoin 2. 20, 27
[q] Iob 27. 16
[r] caib. 19. 13
[s] Sech. 7. 11
[t] 1 Cor. 9. 7, 13
[u] Marc. 10. 43; Col. 3. 22; 1 Pead. 2. 18-21
[1] no, *iarrar, sirear.*
[v] caib. 30. 16
[w] Ecl. 1. 8
[x] Salm 32. 3, 5

eagal a ghnàth ; ach esan a chruaidhich-
eas a chridhe, tuitidh e ann an olc[a].
15 *Mar* leòmhan beucach, agus *mar*
mhath-ghamhuin a ruitheas a null agus
a nall, *tha* uachdaran aingidh os ceann
sluaigh bhochd.
16 Am fear-riaghlaidh aig nach 'eil
tuigse, *is* mòr mar an ceudna am fear-
fòirneirt e ; ach an ti a dh'fhuathaicheas
sannt, sìnidh e a làithean.
17 An duine a ni ainneart air fuil neach
sam bith, teichidh e gu ruig an slochd ; na
cumadh aon duine e.
18 An ti a ghluaiseas gu h-ionraic,
tèarnar e[c]; ach esan a tha fiar *'n a* shligh-
ibh, tuitidh e dh'aon bheum.
19 An ti a threabhas 'fhearann, bithidh
pailteas arain aige ; ach esan a leanas an
déigh dhaoine dìomhain, bithidh bochd-
ainn gu leòir aige.
20 Bithidh duine fìrinneach pailt ann am
beannachdaibh ; ach esan a ni deifir gu
bhi saoibhir, cha bhi e neo-chiontach[1].
21 Cha mhaith an ni gnùis aithneach-
adh ; gidheadh air son greim arain ciont-
aichidh duine.
22 Ni fear na droch shùla deifir gu bhi
saoibhir[f]; ach cha-n 'eil fhios aige gu-n
tig bochdainn air.
23 An ti a chronaicheas duine, 'n a dhéigh
sin gheibh e na's mò de dheadh-ghean na
esan a ni miodal le 'theangaidh.
24 An ti a ni reubainn air 'athair no air
a mhàthair, agus a their, Cha-n *'eil* cionta
ann, *is* companach e do fhear-millidh.
25 An ti aig am bheil cridhe àrdanach,
dùisgidh e strì ; ach esan a dh'earbas as
an Tighearna, nithear sultmhor e.
26 An ti a dh'earbas as a chridhe féin,
is amadan e ; ach esan a ghluaiseas gu glic,
saorar e.
27 An ti a bheir do'n bhochd, cha bhi
dìth air ; ach air an ti a dh'fholaicheas a
shùilean bithidh iomadh mallachd.
28 'N uair a dh'éireas na h-aingidh,
folaichidh daoine iad féin ; ach an uair a
sgriosar iad, fàsaidh na fìreana lìonmhor.

## CAIB. XXIX.

*1 'N uair a riaghlas na fìreana soirbhichidh leis an t-sluagh. 15 Bheir an t-slat agus achmhasan gliocas do leanabh. 22 Mu thimchioll feirge, 23 uabhair, 24 agus comh-roinn ri gaduiche.*

AM fear a chronaichear gu minic, gidh-
eadh a chruaidhicheas *a* mhuineal,
sgriosar e gu h-obann[j], agus sin gun leigh-
eas.
2 'N uair a bhitheas na fìreana cumh-
achdach, ni an sluagh gairdeachas[k]; ach
an uair a riaghlas na h-aingidh, ni an
sluagh osnaich[m].
3 Am fear a ghràdhaicheas gliocas, ni e
'athair ait[o]; ach esan a chumas cuideachd
ri striopaichibh, caithidh e *a* mhaoin[q].
4 Le breitheanas daingnichidh an rìgh
an tìr ; ach sgriosaidh am fear a ghabhas
tiodhlacan i.

R.C. 1000.

[a] Ròm. 2. 5
[b] Ese. 22. 30
[c] Salm 84. 11
[1] *gun pheanas.*
[d] Mat. 5. 25
[e] Salm 89. 2
[f] 1 Tim. 6. 9
[g] 1 Sam. 3. 1
[h] Salm 119. 2
[i] Dan. 5. 20, 21
Mat. 23. 12
Gnio. 12. 23
Seum. 4. 10
[j] 1 Sam. 2. 34
[k] Est. 8. 15
[l] Gen. 12. 12
20. 11
[m] Est. 3. 15
[n] Ecl. 7. 18
[o] caib. 10. 1
[p] Salm 62. 12
[q] Luc. 15. 13, 30

5 Am fear a ni miodal r'a choimhears-
nach, sgaoilidh e lìon air son a chos.
6 Ann an eusaontas droch dhuine *tha*
ribe ; ach seinnidh am fìrean, agus bithidh
e aoibhneach.
7 Bheir am fìrean an aire do chùis nam
bochd ; ach cha ghabh an t-aingidh suim
do eòlas a bhi aige oirre.
8 Bheir luchd-fochaid baile ann an ribe ;
ach pillidh daoine glice fearg[b].
9 Ma ni duine glic strì ri duine amaid-
each, co dhiubh a bhitheas fearg air, no
ni e gàire, cha *bhi* fois ann.
10 Fuathaichidh daoine fuileachdach
an duine ionraic ; ach iarraidh daoine coth-
romach 'anam.
11 Cuiridh amadan an céill 'inntinn uile ;
ach cumaidh duine glic a stigh i gus an
déigh sin.
12 Ma dh'éisdeas uachdaran ri breug-
aibh, *bithidh* a sheirbhisich uile aingidh.
13 Coinnichidh am bochd agus an cealg-
air a chéile ; bheir an Tighearna solus
d'an sùilibh araon[d].
14 Ma bheir rìgh breth air bochdaibh
ann am fìrinn, daingnichear a rìgh-
chaithir gu bràth[e].
15 Bheir an t-slat agus achmhasan
gliocas uatha ; ach cuiridh an leanabh a
dh'fhàgar dha féin nàire air a mhàth-
air.
16 'N uair a bhitheas na h-aingidh
lìonmhor, bithidh eusaontas lìonmhor :
ach chi na fìreanan an leagadh.
17 Cronaich do mhac, agus bheir e
suaimhneas dhuit ; seadh, bheir e sòlas
do d'anam.
18 Far nach *'eil* taisbeanadh[g], theid
an sluagh a dhìth ; ach an ti a choimh-
eadas an lagh, *is* sona esan[h].
19 Le briathraibh cha leasaichear
seirbhiseach ; oir ged thuig e, cha fhreag-
air e.
20 Am bheil thu 'faicinn duine a tha
dian 'n a bhriathraibh ? *tha* aobhar dòch-
ais na's mò de'n amadan na dheth-
san.
21 Ma thogas neach a sheirbhiseach
suas gu mùirneach o bhi 'n a leanabh, mu
dheireadh bithidh e aige mar mhac.
22 Dùisgidh duine feargach aimhreit,
agus bithidh fear na corruich pailt ann an
eusaontas.
23 Islichidh uabhar duine[i] e; ach gheibh
esan a tha iriosal 'n a spiorad urram.
24 An ti a ni comh-roinn ri gaduiche,
fuathaichidh e 'anam féin : cluinnidh e
mallachadh, ach cha-n fhoillsich e.
25 Bheir eagal duine ribe leis[l]; ach ge
b'e 'dh'earbas as an Tighearna, bithidh e
tèaruinte[n].
26 Iarraidh mòran deadh-ghean an
uachdarain[p]; ach is ann o an Tighearna
*tha* breitheanas gach duine.
27 *Is* e fear na h-enceirt gràineileachd
nam fìrean ; agus *is* e'n ti a tha ceart 'n a
shlighe gràineileachd nan aingidh.

## CAIB. XXX.

1 *Aideachadh Aguir mhic Iaceh.* 7 *'N a urnuigh dh'iarr e dà ni o Dhia.* 11 *Na ceithir ginealaichean aingidh;* 15 *agus na ceithir nithe nach sàsuichear.* 18 *Ceithir nithe do-thuigsinn;* 24 *agus ceithir nithe beaga a tha ro ghlic.*

R.C. 1000.

BRIATHRAN Aguir mhic Iaceh,
*eadhon* an fhàidheadaireachd:
labhair an duine ri Itiel eadhon ri Itiel
agus ri Ucal.
2 Gu deimhin *tha* mi na's amaidiche[1]
na duine air bith[b], agus cha-*n* *'eil* tuigse
duine agam.
3 Agus cha d'fhòghluim mi gliocas, ni
mò tha eòlas agam air nithibh naomha.
4 Cò chaidh suas do nèamh, no thàinig
a nuas? cò chruinnich a' ghaoth 'n a
dhornaibh? cò cheangail na h-uisgeachan
ann an trusgan? cò shuidhich uile
chrìocha na talmhainn? ciod *is* ainm
dha? agus ciod e ainm a mhic, ma tha
fhios agad?
5 *Tha* uile fhocal Dhé fior-ghlan: *is*
sgiath e dhoibh-san a chuireas an dòigh
ann[e].
6 Na cuir-sa ni air bith r'a bhriath-
raibh[g], air eagal gu-n cronaich e thu, agus
gu faighear breugach thu.
7 Dà ni dh'iarr mi ort; na diùlt *iad*
dhomh mu-m faigh mi bàs:
8 Dìomhanas agus breugan cuir fada
uam; na toir dhomh bochdainn no beart-
as, beathaich mi le biadh a bhitheas iom-
chuidh air mo shon.
9 Air eagal gu-m bi mi làn[h], agus gu-n
àicheadh mi *thu*, agus gu-n abair mi, Cò
e an Tighearna? mo gu-m bi mi bochd,
agus gu-n goid mi, agus gu-n toir mi ainm
mo Dhé 'an dìomhanas.
10 Na dean casaid air seirbhiseach r'a
mhaighstir, air eagal gu mallaich e thu,
agus gu faighear ciontach thu.
11 *Tha* ginealach ann *a* mhallaicheas an
athair, agus nach beannaich am màthair.
12 *Tha* ginealach ann a tha glan 'n an
sùilibh féin, gidheadh nach 'eil air an
nigheadh o an salchar[j].
13 *Tha* ginealach ann aig am bheil an
sùilean àrda, agus fàbhraidhean an sùl
air an togail suas.
14 *Tha* ginealach ann aig *am bheil* am
fiacla *mar* chlaidhean, agus am fiacla-
cùil *mar* sgeanan, a dh'itheadh suas nan
truaghan o'n talamh[k], agus nam feum-
ach o mheasg dhaoine.
15 Aig an deal-each tha dithis nighean-
an, *ag éigheach*, Tabhair, tabhair. Tha
tri nithe ann nach sàsuichear, seadh,
ceithir nithe nach abair, *Is* leòir e:
16 An uaigh[m], agus a' bhrù neo-thorrach,
an talamh nach sàsuichear le uisge, agus
an teine nach abair, *Is* leòir e.
17 An t-sùil *a* ni magadh air 'athair[o],
agus a ni tarcuis air umhlachd do 'mhàth-
air, spìonaidh fithich a' ghlinne a mach i,
agus ithidh na h-iolairean òga suas i.
18 Tha tri nithe ann a's iongantach
leam, seadh, ceithir nithe nach aithne
dhomh:
19 Slighe iolaire anns na speuraibh,
slighe nathrach air carraig, slighe luinge
ann am meadhon na fairge, agus slighe
fir le òigh.
20 Mar so *tha* slighe ban-adhaltran-
aich: ithidh i, agus, glanaidh i a beul,
agus their i, Cha d'rinn mi olc air bith[a].
21 Air son tri nithe ghluaiseadh an
talamh, agus air son ceithir nach urrainn
e 'ghiùlan:
22 Air son seirbhisich an uair a riaghlas
e[c], agus air son amadain an uair a bhitheas
e làn de bhiadh;
23 Air son mnatha fhuathaich an uair
a phòsar i, agus air son banoglaich an
uair a bhitheas i 'n a ban-oighre air a
bana-mhaighstir.
24 Tha ceithir nithe beaga air an
talamh, ach *tha* iad ro ghlic:
25 *Tha* na seangain[d] 'n an sluagh nach
'eil làidir, gidheadh ulluichidh iad am
biadh 's an t-samhradh;
26 *Tha* na coineana'n am muinntir nach
*'eil* neartmhor[f], gidheadh togaidh iad an
tighean anns na creagaibh;
27 Cha-*n* *'eil* rìgh aig na locustaibh,
gidheadh imichidh iad a mach uile 'n am
buidhnibh;
28 Gabhaidh an damhan-alluidh greim
le a làmhan, agus *bithidh* e ann an
lùchairtibh nan rìghrean.
29 *Tha* tri nithe a dh'imicheas gu
maith, seadh, ceithir, a tha tlachdmhor
'n an siubhal:
30 An leòmhan, *a's* làidire am measg
bheathaichean, agus nach pill air ais o
aon air bith;
31 Mìal-chù, boc-gaibhre mar an ceud-
na, agus rìgh an aghaidh nach feudar
éirigh.
32 Ma rinn thu gu h-amaideach le thu
féin a thogail suas, no ma smuainich thu
olc, *cuir* do làmh air do bheul[i].
33 Gu deimhin bheir crathadh bainne
ìm a mach, agus bheir fàsgadh na sròine
fuil a mach: mar sin bheir dùsgadh corr-
uich aimhreit a mach.

## CAIB. XXXI.

1 *Comhairle Lemueil mu thimchioll dibhe làidir.* 8 *Is còir cùis an truaghain agus an fheumaich a thagradh.* 10 *Deadh luach mnatha subhailcich.*

BRIATHRA rìgh Lemueil, an fhàidh-
eadaireachd a theagaisg a mhàthair[l]
dha.
2 Ciod, a mhic? agus ciod, a mhic mo
bhronn? agus ciod, a mhic mo bhòidean?
3 Na tabhair do neart do mhnathan, no
do shlighean do mhilleadh rìghrean[n].
4 Cha-*n* *'eil* e air son rìghrean, a Le-
mueil, cha-*n* *'eil* e air son rìghrean fion
òl, no air son uachdaran déidh a bhi aca
air dibh làidir;
5 Air eagal gu-n òl iad[p], agus gu-n di-

[a] caib. 7. 14
[1] *brùideile.*
[b] Salm 73. 22
[c] 2 Ri. 8. 12
[d] caib. 6. 6, 7
[e] Salm 84. 11
[f] Salm 104. 18
[g] Tais. 22. 18, 19
[h] Deut. 32. 15 Neh. 9. 25, 26
[i] Iob 40. 4 Ròm. 3. 19
[j] Luc. 18. 11, &c.
[k] Am. 8. 4 Hab. 3. 14
[l] 2 Tim. 1. 5 3. 15
[m] Hab. 2. 5
[n] Hos. 4. 11
[o] caib. 20. 20 Gen. 9. 22, 25 Lebh. 20. 9
[p] Hab. 2. 5

chuimhnich iad an lagh, agus gu-n claon
iad breitheanas do aon sam bith de
chloinn an àmhghair.
6 Thugaibh deoch làidir dha-san a tha
ullamh gu bàsachadh, agus fìon dhoibh-
san a tha ann an searbhas anama.
7 Oladh e, agus dì-chuimhnicheadh e a
bhochdainn, agus na cuimhnicheadh e a
thruaighe na's mò.
8 Fosgail do bheul air son an duine
bhailbh, ann an cùis nan uile a tha air an
orduchadh chum sgrios.
9 Fosgail do bheul, thoir breth le
ceartas, tagair cùis an truaghain agus an
fheumaich[b].
10 Cò gheibh[c] bean shubhailceach[d]? oir
*tha* a luach gu mòr os ceann chlach
uasal.
11 Earbaidh cridhe a fir aisde, agus cha
bhi feum aige air creich.
12 Iocaidh i maith dha, agus cha-n e
olc, ré uile làithean a beatha.
13 Iarraidh i olann agus lìon, agus oib-
richidh i gu toileach le a làmhan.
14 Tha i mar longaibh nan ceannaich-
ean, bheir i a biadh o *thìr* chéin.
15 Eiridh i mar an ceudna 'n uair is i
an oidhche a tha fathast ann, agus bheir
i lòn d'a teaghlach, agus cuibhrionn d'a
maighdeanaibh.
16 Measaidh i achadh, agus ceannaich-
idh i e: le toradh a làmh suidhichidh i
fìon-lios.
17 Crioslaichidh i a leasraidh le neart,
agus neartaichidh i a gairdeanan.

R.C. 1000.

[a] Salm 41. 1. Eabh. 13. 16
[1] *le eudaichibh dù-bailte.*
[b] Iob 29. 15, 16. Isa. 1. 17. Ier. 22. 16
[c] Ecl. 7. 28
[d] caib. 12. 4
[e] 1 Pead. 3. 1-6
[f] Ecl. 7. 18; 12. 13
[g] Mat. 7. 16-20

18 Mothaichidh i gu *bheil* a ceannachd
maith: cha téid a coinneal as 's an oidhche.
19 Cuiridh i a làmhan air an dealgan,
agus gabhaidh glacan a làmh greim de'n
chuigeil.
20 Fosgailidh i a glac do'n truaghan[a],
agus sìnidh i a làmhan do'n fheumach.
21 Cha-n 'eil eagal oirre roimh an
t-sneachd air son a teaghlaich; oir *tha* a
teaghlach uile eudaichte le scàrlaid[1].
22 Ni i dhi féin trusgain a dh'obair
ghréis; *de* shìde agus *de* chorcur *tha* a
h-eudach.
23 Aithnichear anns na geatachaibh a
fear, an uair a shuidheas e maille ri sean-
airibh na tìre.
24 Ni i lìon-eudach grinn, agus reicidh i
e, agus bheir i criosan do'n cheannaiche.
25 Neart agus urram *is* eudach dhi;
agus ni i gairdeachas 's an àm ri teachd.
26 Fosgailidh i a beul le gliocas[e], agus
*tha* lagh a' chaoimhneis air a teangaidh.
27 Bheir i an aire do shlighibh a teagh-
laich, agus cha-n ith i aran an dìomh-
anais.
28 Eiridh a clann, agus beannaichidh
iad i; a fear, agus molaidh e i.
29 Rinn mòran nighean gu subhailc-
each, ach thug thusa barrachd orra uile.
30 *Is* mealltach deadh-ghean, agus *is*
dìomhain sgèimh; *ach* bean *air am bi*
eagal an Tighearn', is ise a mholar[f].
31 Thugaibh dhi de thoradh a làmh[g],
agus moladh a h-oibre féin anns na geat-
achaibh i.

# ECLESIASTES,

NO AN

# SEARMONAICHE.

## CAIB. I.

*1 Tha an Searmonaiche a' nochdadh gur dìomhanas gach ni air thalamh. 9 Cha-n 'eil ni air bith nuadh fo 'n ghréin nach robh ann cheana 's an aimsir a chaidh seachad.*

BRIATHRAN an t-Searmonaiche[b],
mhic Dhaibhidh, rìgh ann an Ieru-
salem.
2 Dìomhanas nan dìomhanas! ars' an
Searmonaiche; dìomhanas nan dìomh-
anas! *is* dìomhanas na h-uile *nithe*[d].
3 Ciod an tairbhe a th'aig duine 'n a
uile shaothair a ni e fo 'n ghréin?
4 *Tha aon* ghinealach a' siubhal, agus
ginealach *eile* a' teachd; ach fanaidh an
talamh gu bràth.
5 Eiridh mar an ceudna a' ghrian[g], agus
théid a' ghrian fodha, agus luathaichidh
i d'a h-àite féin as an d'éirich i.
6 Théid a' ghaoth a làimh na h-àirde

R.C. 977.

[a] Eoin 3. 8
[b] caib. 12. 8-10
[c] Salm 104. 8, 9
[d] Salm 39. 5, 6. 144. 4. Marc. 8. 36, 37
[e] Gnà. 27. 20
[f] caib. 7. 10
[g] Salm 19. 5, 6

deas[a], agus théid i mu'n cuairt do'n àirde
tuath; théid i mu'n cuairt agus mu'n
cuairt a ghnàth, agus ath-phillidh a'
ghaoth air a cuairtibh féin.
7 Ruithidh na h-aimhnichean uile chum
na mara[c], gidheadh cha-*n 'eil* a' mhuir
làn: chum an àite as an d' thàinig na
h-aimhniche, thuige sin pillidh iad a rìs.
8 *Tha* na h-uile nithe làn de shaothair:
cha-n urrainn duine a chur an céill: cha
sàsuichear an t-sùil le faicinn[e], agus cha
lìonar a' chluas le cluinntinn.
9 An ni a bha ann, *is* e an ni sin féin
a bhitheas ann; agus an ni sinn a rinn-
eadh, *is* e an ni sin féin a nithear; agus
cha-*n 'eil* ni sam bith nuadh fo 'n ghréin[f].
10 Am bheil ni ann mu'm feudar a
ràdh, Feuch, *tha* e so nuadh? Bha e ann
cheana 's an t-sean aimsir a bh'ann
romhainn.

11 Cha-*n 'eil* cuimhne air bith air na
nithibh a bha ann roimhe; cha mhò a
bhitheas cuimhne air na nithibh a tha ri
teachd, aca-san a thig 'n an déigh.
12 Bha mise an Searmonaiche a'm' rìgh
air Israel ann an Ierusalem[b].
13 Agus thug mi mo chridhe a shireadh
agus a rannsachadh le gliocas, mu thim-
chioll gach ni a nithear fo nèamh: an
t-saothair ghoirt so thug Dia do chloinn
nan daoine[c], chum an cleachdadh féin
rithe.
14 Chunnaic mi na h-uile oibre fo 'n
ghréin; agus, feuch, *is* dìomhanas iad
uile, agus buaireadh spioraid.
15 An ni a tha cam, cha ghabh e dean-
amh dìreach[e]; agus an ni a tha dh'eas-
bhuidh, cha ghabh e [1]àireamh[g].
16 Labhair mi ri m' chridhe féin, ag
ràdh, Feuch, dh'fhàs mi mòr, agus fhuair
mi tuilleadh gliocais na iadsan uile a bha
romham ann an Ierusalem[j], agus chunn-
aic[2] mo chridhe mòran gliocais agus eòlais.
17 Agus thug mi mo chridhe[l] a dh'
fhaotainn eòlais air gliocas, agus air cuth-
ach agus amaideachd: dh'aithnich mi gur
buaireadh spioraid so mar an ceudna.
18 Oir ann am mòran gliocais *tha* mòr-
an doilgheis[n]; agus an ti a mheudaicheas
eòlas, meudaichidh e bròn.

## CAIB. II.

1 *Mhothaich an Searmonaiche nach robh ann an subhachas ach dìomhanas.* 13 *Tha gliocas fad' os ceann amaideachd.* 18 *Tha gach saothair fo 'n ghréin dìomhain.* 24 *Cha-n 'eil ni a's fearr na gu-n tugadh duine air 'anam maith a mhealtuinn.*

THUBHAIRT mi a'm' chridhe[q], Teann[3]
a nis, dearbhaidh mi thu le subh-
achas[r]; uime sin meal maith: ach, feuch,
*is* dìomhanas so mar an ceudna.
2 Mu ghàire thubhairt mi, *Is* cuthach
*e*[t]; agus mu shùgradh, Ciod a ni *e*?
3 Dh'iarr mi ann am chridhe mi féin
a thabhairt do fhìon[v], (gidheadh a' seòladh
mo chridhe ann an gliocas,) agus greim a
ghabhail air amaideachd, gus am faicinn
ciod e am maith sin do chloinn nan daoine,
'bu chòir dhoibh a dheanamh fo nèamh
air feadh uile làithean am beatha.
4 Rinn mi oibre mòra dhomh féin: thog
mi dhomh féin tighean; shuidhich mi
dhomh féin fìon-liosan;
5 Rinn mi dhomh féin gàraidhean agus
liosan chrann-meas, agus shuidhich mi
annta craobhan de gach gnè thoraidh;
6 Rinn mi dhomh féin lochain uisge, a
dh'uisgeachadh leo na coille anns am fàs
craobhan:
7 Fhuair mi òglaich agus banoglaich,
agus rugadh seirbhisich a'm' thigh: bha
mar an ceudna sealbh mhòr bhuar agus
threud agam, os ceann nan uile a bha
romham ann an Ierusalem:
8 Charn mi suas mar an ceudna dhomh
féin airgiod agus òr[x], agus ionmhas

R.C. 977.

[a] 2 Each. 9. 11
[b] 1 Ri. 4. 1, &c.
[c] Gen. 3. 19
[d] caib. 3. 22
[e] caib. 7. 13
[f] 1 Eoin 2. 16, 17
[1] *leasachadh.*
[g] Iob 11. 6
[h] caib. 11. 8
[i] 1 Tim. 6. 6
[j] 1 Ri. 4. 29-31
10. 23, 24
[2] *dh' fhiosraich.*
[k] caib. 7. 25
[l] caib. 7. 23, 25
1 Tes. 5. 21
[m] caib. 7. 12
Mal. 3. 18
4. 1, 2
[n] caib. 12. 12
[o] Gnà. 17. 24
[p] Salm 49. 10
[q] Luc. 12. 19, 20
[3] *thig.*
[r] caib. 8. 15
[s] Ecs. 1. 6, 8
[t] Gnà. 14. 13
[u] Eabh. 9. 27
[v] Gnà. 20. 1
[w] 1 Ri. 12. 8, &c.
[x] 1 Ri. 9. 28
10. 10, &c.

sònruichte nan rìgh agus nam mòr-roinn;
fhuair mi dhomh féin fir-chiùil agus
mnathan-ciùil, agus aoibhneasa chloinn
nan daoine, *mar tha* innil-chiùil, agus sin
de gach gnè[a].
9 Mar sin bha mi mòr, agus dh'fhàs mi
na's mò na gach duine a bha romham ann
an Ierusalem: os bàrr, dh'fhan mo ghliocas
agam.
10 Agus gach ni a mhiannaich mo
shùilean cha do chum mi uatha; cha do
bhac mi mo chridhe o shubhachas sam
bith: oir rinn mo chridhe aoibhneas ann
am shaothair uile; agus b'e so mo chuibh-
rionn de m'uile shaothair[d].
11 An sin sheall mi air m'oibribh uile a
rinn mo làmhan[f], agus air an t-saothair
anns an do shaothraich mi 'g a deanamh;
agus, feuch, *bu* dìomhanas an t-iomlan,
agus buaireadh spioraid[h], agus cha *robh*
tairbhe ann fo 'n ghréin[i].
12 Agus sheall mi air m'ais a dh'fhaic-
inn gliocais, agus cuthaich[k], agus amaid-
eachd: oir ciod *a dh'fheudas* an duine *a
dheanamh* a thig an déigh an rìgh? an ni
sin féin a rinneadh cheana.
13 Agus chunnaic mi gu bheil gliocas
chò fad os ceann amaideachd[m], 's a tha
solus os ceann dorchadais.
14 *Tha* sùilean an duine ghlic 'n a
cheann[o]: ach imichidh an t-amadan ann
an dorchadas: gidheadh dh'aithnich mi
mar an ceudna gu-n tachradh an t-aon ni
dhoibh uile[p].
15 An sin thubhairt mi a'm' chridhe,
Mar a thachras do'n amadan, mar sin
tachraidh dhomh-sa féin; agus c'ar son
uime sin a bha mise na bu ghlice *na esan*?
an sin thubhairt mi a'm' chridhe, gur
dìomhanas so mar an ceudna.
16 Oir cha *bhi* cuimhne air an duine
ghlic na's mò na air an amadan gu bràth[s];
o dhì-chuimhnichear na nithe a *tha* nis
ann uile anns na làithibh a tha ri teachd:
agus cionnus a dh'eugas an duine glic[u]?
mar an t-amadan.
17 Uime sin dh'fhuathaich mi beatha, a
chionn gur doilgheasach dhomh an obair
a dh'oibrichear fo'n ghréin: oir *is* dìomh-
anas na h-uile nithe agus buaireadh spior-
aid.
18 Seadh, dh'fhuathaich mi mo shaoth-
air uile a shaothraich mi fo'n ghréin, a
chionn gu-m fàg mi i do'n fhear a bhitheas
a'm' dhéigh.
19 Agus cò aig am bheil fios cia dhiubh
a bhitheas e 'n a dhuine glic no 'n a
amadan? gidheadh bithidh uachdaran-
achd aige os ceann mo shaothrach uile
anns an do shaothraich mi[w], agus anns
an d'fhuaradh mi gu glic fo'n ghréin. *Is*
dìomhanas so mar an ceudna.
20 Air an aobhar sin, thionndaidh mi
'thoirt air mo chridhe dol 'an eudòchas
mu'n uile shaothair a shaothraich mi fo'n
ghréin.
21 Oir tha duine ann aig *am bheil* a

shaothair ann an gliocas, agus 'an eòlas, agus 'an ceartas; gidheadh do dhuine nach do shaothraich ann bheir se e mar a chuibhrionn. *Is* dìomhanas so mar an ceudna, agus olc mòr.

22 Oir ciod a th'aig duine d'a uile shaothair[b], agus de bhuaireadh a chridhe, anns an do shaothraich e fo'n ghréin?

23 Oir *is* doilgheasan a làithean uile[d], agus *is* dò-bhròn a shaothair: eadhon 's an oidhche cha ghabh a chridhe fois[e]. *Is* dìomhanas so mar an ceudna. So mar an ceudna chunnaic mi, gur ann o làimh Dhé a tha e.

24 Cha-*n 'eil* ni ann a's fearr do dhuine na gu-n itheadh agus gu-n òladh e, agus gu-n tugadh e air 'anam maith a mhealtuinn 'n a shaothair.

25 Oir cò is urrainn itheadh, no cò eile a luathaicheas *thuige* na's mò na mise?

26 Oir do'n duine a *tha* maith 'n a shealladh, bheir *Dia* gliocas, agus eòlas, agus aoibhneas: ach do'n pheacach bheir e saothair, a chruinneachadh agus a charnadh suas, chum gu-n tabhair e do'n ti a tha maith ann am fianuis Dhé[k]. *Is* dìomhanas so mar an ceudna, agus buaireadh spioraid.

## CAIB. III.

1 *Tha àm aig gach rùn fo nèamh.* 11 *Rinn Dia gach ni maiseach ged nach urrainn duine 'obair fhaotainn a mach.* 16 *Tha breitheanas chloinn nan daoine claon, ach bheir Dia breth gu cothromach.*

AIG gach ni *tha* tràth, agus àm aig gach rùn fo nèamh:

2 Am gu breith, agus àm gu bàs fhaotainn[n]; àm gu suidheachadh, agus àm gus an ni a shuidhicheadh a spionadh suas;

3 Am gu marbhadh, agus àm gu leigheas; àm gu briseadh sìos, agus àm gu togail suas;

4 Am gu gul[p], agus àm gu gàire; àm gu caoidh, agus àm gu dannsadh[q];

5 Am gu clachan a thilgeadh air falbh, agus àm gu clachan a chruinneachadh; àm gu gabhail 'an glacaibh[s], agus àm gu fantuinn o ghabhail 'an glacaibh[t];

6 Am gu cosnadh[1], agus àm gu call; àm gu gleidheadh, agus àm gu tilgeadh air falbh;

7 Am gu reubadh, agus àm gu fuaigheal; àm gu bhi tosdach[u], agus àm gu labhairt[v];

8 Am gu gràdhachadh, agus àm gu fuathachadh[w]; àm gu cogadh, agus àm gu sìth.

9 Ciod an tairbhe a tha aige-san a dh'oibricheas, 's an ni sin anns an saoithrich e?

10 Chunnaic mi an t-saothair a thug Dia do chloinn nan daoine, chum an cleachdadh féin rithe.

11 Rinn e gach ni maiseach 'n a àm féin; chuir e mar an ceudna an saoghal 'n an

B.C. 977.

a Iob 11. 7, 8; Ròm. 11. 33
b Mat. 16. 26
c Salm 37. 3
d Iob 5. 7; 14. 1
e caib. 8. 16; Salm 127. 2
f caib. 2. 24
g Seum. 1. 17
h Gnà. 30. 6
i caib. 1. 9
j caib. 5. 8; Ier. 5. 1, 2
k Iob 27. 16, 17; Gnà. 13. 22; 28. 8
l Mat. 25. 32; Ròm. 2. 6-8; 2 Cor. 5. 10; 2 Tes. 1. 6-10
m Salm 49. 12, 20; 73. 22
n Eabh. 9. 27
o Gen. 3. 19
p Ròm. 12. 25
q Salm 150. 4
r caib. 2. 24
s 1 Cor. 7. 3-5
t Ecs. 19. 15; Ioel 2. 16
1 *faotainn, iarraidh.*
u Am. 5. 13
v Iob 32. 4, &c.
w Salm 139. 21; Luc. 14. 26; Ròm. 2. 2

cridhe, air chor as nach urrainn aon duine an obair fhaotainn a mach a tha Dia a' deanamh[a], o thoiseach gu deireadh.

12 Tha fhios agam nach *'eil* maith air bith annta, ach gu-m bitheadh *duine* subhach, agus gu-n deanadh e maith ré a bheatha[c].

13 Agus mar an ceudna gu-n itheadh agus gu-n òladh gach duine, agus gu mealadh e maith a shaothrach uile, *is* e sin tiodhlac Dhé[f].

14 Tha fhios agam gach ni a ni Dia, gu-m bi e gu bràth[g]; cha ghabh aon ni cur ris[h], no aon ni toirt uaith: agus ni Dia *so,* chum gu-m bitheadh eagal air *daoinibh* roimhe.

15 An ni a bha, tha e ann a nis[i]; agus an ni a bhitheas, bha e ann cheana; agus iarraidh Dia an ni a chaidh seachad.

16 Agus os bàrr, chunnaic mi fo'n ghréin àite a' bhreitheanais[j], *gu robh* euceart *an sin*; agus àite na fìreantachd, *gu robh* aingidheachd *an sin.*

17 Thubhairt mi a'm' chridhe, Bheir Dia breth air an fhìrean agus air an aingidh[l]: oir *tha* àm an sin chum gach uile rùin, agus chum gach uile oibre.

18 Thubhairt mi ann am chridhe a thaobh staid chloinn nan daoine, gu-n glanadh Dia iad, agus gu faiceadh iad gur ainmhidhean iad féin[m].

19 Oir an ni sin a thachras do chloinn nan daoine, tachraidh e do na h-ainmhidhean; tachraidh dìreach an t-aon ni dhoibh: mar a dh'eugas aon diubh, is ann mar sin a dh'eugas an t-aon eile; seadh, is i an aon anail a *tha* aca uile; agus cha-n 'eil barrachd aig duine air ainmhidh, oir *is* dìomhanas iad uile.

20 Théid iad uile do aon àite; tha iad uile o'n duslach[o] agus pillidh iad uile do'n duslach.

21 Cò d'an aithne spiorad chloinn nan daoine a théid suas, agus spiorad an ainmhidh a théid sìos chum na talmhainn?

22 Uime sin tha mi ag aithneachadh nach *eil* ni a's fearr na gu-n deanadh duine gairdeachas 'n a oibribh[r], a chionn gur e sin a chuibhrionn: oir cò bheir e a dh'fhaicinn an ni a bhitheas 'n a dhéigh?

## CAIB. IV.

1 *Tha dìomhanas air a mheudachadh le fòirneart,* 4 *agus le farmad.* 7 *Amaideachd agus dìomhanas sannta.* 13 *Is fearr duine bochd na rìgh amaideach.*

AN sin thionndaidh mi, agus dh'amhairc mi air gach uile fhòirneart a nithear fo'n ghréin, agus, feuch, deòir na dream a bha fo fhòirneart, agus gun aon fhear-comhfhurtachd aca! agus air taobh an luchd-fòirneirt *bha* neart, ach cha *robh* fear-comhfhurtachd acasan.

2 Uime sin mhol mi na mairbh a dh'eug cheana, na's mò na na beòtha 'tha beò fathast.

3 Ach *is* fearr na iad le 'chéile an ti
nach robh ann fathast[a], nach faca an
droch obair a nithear fo'n ghréin.
4 A rìs, dh'amhairc mi air gach uile
shaothair agus gach uile obair cheirt, gur
fàth farmaid do dhuine o' choimhearsnach
i[c]. *Is* diomhanas so mar an ceudna, agus
buaireadh spioraid.
5 Fillidh an t-amadan a làmhan[d] r'a
chéile, agus ithidh e 'fheòil féin.
6 *Is* fearr làn duirne *le* suaimhneas[f],
na'n dà làimh làn *le* saothair agus buair-
eadh spioraid.
7 An sin thionndaidh mi, agus chunnaic
mi dìomhanas fo'n ghréin.
8 Tha duine ann leis féin, agus cha-*n*
*'eil* lethbhreac aige; seadh, cha-*n* *'eil*
leanabh no bràthair aige: gidheadh cha-*n*
*'eil* crìoch air a shaothair uile, agus cha
sàsuichear a shùil le saoibhreas[j]; cha
mhò *a their e*, Cò air son am bheil mi a'
saothrachadh[k], agus a' fàgail m'anama
dh' easbhuidh maith? *Is* dìomhanas so
mar an ceudna, agus *is* saothair ghoirt e.
9 *Is* fearr dithis na aon *duine*, a chionn
gu bheil deadh dhuais aca air son an
saothrach.
10 Oir ma thuiteas duine dhiubh tog-
aidh an duine eile suas a chompanach:
ach mo thruaighe esan *a tha* 'n a aonar an
uair a thuiteas e; oir cha-*n* *'eil* neach eile
aige g'a thogail suas.
11 Mar an ceudna ma luidheas dithis
cuideachd, bithidh iad blàth: ach cionnus
a bhitheas aon blàth leis féin?
12 Agus ma bhuadhaicheas aon air,
seasaidh dithis 'n a aghaidh; agus cha
bhrisear cord thri dual gu h-obann.
13 *Is* fearr leanabh bochd agus glic na
rìgh sean agus amaideach, nach gabh
comhairle na's mò.
14 Oir á prìosan thig e a rìoghachadh;
an ti mar an ceudna a rugadh 'n a rìogh-
achd, *fàsaidh* e bochd.
15 Thug mi an aire do na h-uile
bheòthaibh a shiubhlas fo'n ghréin,
maille ris an dara leanabh a sheasas suas
'n a àite.
16 Cha-*n* *'eil* crìoch air an t-sluagh uile,
orra-san uile a bha rompa: cha dean
iadsan mar an ceudna a thig 'n an déigh
gairdeachas ann. Gu cinnteach *is* dìomh-
anas so mar an ceudna, agus buaireadh
spioraid.

## CAIB. V.

1 *Earail gu giùlan iomchuidh ann an teampull Dhé.* 9 *Cha sàsuich airgiod agus pailteas an neach a ghràdhaicheas iad.* 18 *'S e tiodhlac Dhé do mhac an duine gairdeachas a dheanamh 'n a uile shaothair, agus a shaoibhreas a mhealtuinn.*

COIMHEAD do chos an uair a théid
thu do thigh Dhé[t], agus bi na's deise
gu cluinntinn na gu iobairt nan amadan
a thabhairt[v]; oir cha-*n* *'eil* iad sin a' toirt
an aire gu bheil iad a' deanamh uilc.

R.C. 977.

[a] caib. 6. 3 Iob 3. 11, &c.
[b] Gnà. 10. 19 Mat. 6. 7
[c] Gen. 37. 4-11
[d] Gnà. 6. 10
[e] Air. 30. 2 Deut. 23. 21-23 Salm 66. 13, 14
[f] Gnà. 15. 16, 17
[g] Eabh. 10. 38
[h] Gnà. 20. 25 Gnio. 5. 4
[i] 1 Cor. 11. 10 Eabh. 1. 14
[j] Gnà. 27. 20 1 Eoin 2. 16
[k] Salm 39. 6
[l] caib. 12. 13
[m] caib. 3. 16
[n] Salm 12. 5 58. 11
[o] Salm 95. 3
[p] Mat. 6. 19, 24
[1] *cinneas.*
[q] 1 Tim. 6. 9 Seum. 5. 1, 2
[r] Iob 1. 21 Salm 49. 17
[s] Gnà. 11. 29 Hos. 8. 7
[t] caib. 5. 8 Ier. 5. 1, 2
[u] Gnà. 1. 27-29
[v] 1 Sam. 15. 22 Gnà. 21. 27 Hos. 6. 6

2 Na bi bras le d' bheul, agus na
luathaicheadh do chridhe gu ni a labh-
airt an làthair Dhé: oir *tha* Dia air
nèamh, agus thusa air talamh; uime sin
bitheadh do bhriathra tearc[b].
3 Oir thig aisling le iomadalachd
ghnothuichean, agus *aithnichear* guth
amadain le iomadalachd bhriathar.
4 An uair a bhòidicheas tu bòid do
Dhia[e], na cuir dàil 'n a dìoladh; oir cha-*n*
*'eil* tlachd *aige* ann an amadain[g]: an
ni a bhòidicheas tu, dìol e.
5 *Is* fearr gun thu bhòideachadh[h], na
gu-m bòidicheadh tu, agus nach dìoladh
tu.
6 Na leig le d' bheul a thoirt air d'fheòil
peacachadh; agus na abair an làthair an
aingil, gu-m *bu* mhearachd e[i]; c'uim am
bitheadh fearg air Dia air son do ghutha-
sa, agus an sgriosadh e obair do làmh?
7 Oir mar ann an iomadalachd nan
aisling *a bhitheas* dìomhanais, is amhuil
*a bhitheas* iad ann an iomadalachd nam
briathar: ach bitheadh eagal Dhé ortsa[l].
8 Ma chi thu fòirneart an duine
bhochd[m], agus fiaradh breitheanais agus
ceartais le làimh làidir ann am mòr-roinn,
na bitheadh ioghnadh ort ris an ni so: oir
bheir an ti a's àirde na'n neach a tha àrd
aca-san an aire[n], agus *tha iad ann* a's
àirde na iadsan[o].
9 A nis tha tairbhe na talmhainn air
son nan uile: riaraichear an rìgh *féin* as
an fhearann.
10 An ti a ghràdhaicheas airgiod, cha
sàsuichear e le airgiod[p]; no'n ti a ghràdh-
aicheas pailteas, le toradh[1]; *is* dìomhanas
so mar an ceudna.
11 An uair a mheudaichear nithe
maithe, meudaichear iad a dh'itheas iad:
agus ciod an tairbhe *a tha* annta d'an
sealbhadair, ach *am* faicinn le'n sùilibh?
12 *Tha* codal oibriche milis, cia dhiubh
a dh'itheas e beagan no mòran: ach
cha-n fhuiling sàsachd an t-saoibhir dha
codal.
13 Tha olc cràiteach ann *a* chunnaic mi
fo 'n ghréin, saoibhreas air a ghleidheadh
d'a shealbhadair chum an aimhleis[q].
14 Ach théid as do'n t-saoibhreas sin
le droch shaothair: agus ginidh e mac,
agus cha *bhi* ni air bith 'n a làimh.
15 Mar a thàinig e mach lomnochd á
broinn a mhàthar, ath-phillidh e[r], a' dol
mar a thàinig e, agus cha ghiùlan e ni air
bith d'a shaothair a bheir e leis 'n a làimh.
16 *Is* olc cràiteach so mar an ceudna,
air gach uile chor air an d'thàinig e, mar
sin gu-n téid e: agus ciod an tairbhe a tha
aige-san a shaoithrich do'n ghaoith[s]?
17 Mor an ceudna ré a làithean uile
ithidh e ann an dorchadas, agus *bithidh*
mòran doilgheis agus feirge *aige* 'n a
thinneas[u].
18 Feuch, an ni a chunnaic mise maith,
gur tlachdmhor *do dhuine* itheadh agus
òl, agus maith a mhealtuinn 'n a uile

shaothair a ghabh e fo 'n ghréin, air feadh
uile làithean a bheatha a bheir Dia dha[a];
oir *is* e sin a chuibhrionn.
19 Gach duine mar an ceudna d'an
d'thug Dia beartas agus saoibhreas, agus
d' an d' thug e comas itheadh dhiubh,
agus a chuibhrionn a ghlacadh, agus
gairdeachas a dheanamh 'n a shaothair:
*is* e so tiodhlac Dhé.
20 Oir cha mhòr a chuimhnicheas e
làithean a bheatha; a chionn gu freagair[1]
Dia *e* ann an aoibhneas a chridhe.

## CAIB. VI.

1 *Diomhanas beartais agus saoibhreis do'n duine do nach 'eil Dia a' tabhairt comais am mealtuinn.* 7 *Cha sàsuichear miann an duine air thalamh.* 10 *Cha-n aithne do neach ciod a bhitheas 'n a dhéigh fo'n ghréin.*

THA olc ann a chunnaic mi fo'n ghréin,
agus *tha e* coitchionn am measg
dhaoine;
2 Duine d'an d' thug Dia beartas, agus
saoibhreas, agus urram, agus gun e
dh'easbhuidh ni air bith d'a anam de na
h-uile a mhiannaicheas e[f], ach do nach
'eil Dia a' tabhairt comais itheadh dheth[g],
ach tha coigreach 'g a itheadh: *is* dìomh-
anas so, agus *is* droch an-shocair e.
3 Ma ghineas duine ceud *leanabh*, agus
gu-m bi e beò iomadh bliadhna, air chor
as gu-m bi làithean a bhliadhnachan lìon-
mhor, agus nach sàsuichear 'anam le
maith, agus mar an ceudna nach bi
adhlacadh aige[j], *is* fearr, tha mi ag ràdh,
torraicheas anabuich na e.
4 Oir ann an dìomhanas thig e, agus
ann an dorchadas théid e, agus le dorch-
adas còmhdaichear 'ainm.
5 Mar an ceudna cha-n fhac e a'
ghrian[k], agus cha b'aithne dha *ni air bith*:
*tha* tuilleadh foise aige-san na aig an fhear
eile.
6 Seadh, ged bhitheadh e beò mìle
bliadhna dà uair, gidheadh cha-n fhaic e
maith: nach imich iad uile do aon àite?
7 *Tha* uile shaothair an duine air son
a bheoil[m], agus gidheadh cha-n 'eil a
mhiann sàsuichte.
8 Oir ciod tuilleadh a th'aig an duine
ghlic na aig an amadan? ciod a th'aig a'
bhochd, d'àn aithne siubhal an làthair
nam beò?
9 *Is* fearr sealladh nan sùl na seach-
aran a' mhiann: *is* dìomhanas so mar an
ceudna agus buaireadh spioraid.
10 An ni a bha ann, dh'ainmicheadh e
cheana, agus tha fhios gu-m *b'e*'n duine
e, agus nach urrainn e gleachdadh ris-san
a's treise na e féin[q].
11 O tha mòran de nithibh ann a
mheudaicheas dìomhanas[s], ciod *is* feairrd
an duine sin?
12 Oir cò aig am bheil fios ciod a *tha*
maith do dhuine 's a' bheatha *so*, ré uile
làithean a bheatha dhìomhain a chaitheas
e mar sgàile[v]? oir cò is urrainn innseadh

B.C. 977.

[a] 1 Tim. 6. 17
[1] *gu-n islich.*
[b] Gnà. 22. 1
[c] Salm 119. 71
2 Cor. 7. 9-11
[d] Eabh. 12. 10, 11
Seum. 1. 2-4
[e] Salm 141. 5
[f] Iob 21. 10, &c.
Salm 73. 7
[g] Luc. 12. 20
[h] Deut. 16. 19
[i] Gnà. 14. 29
[j] 2 Ri. 9. 35-37
Isa. 14. 19, 20
Ier. 22. 19
[k] Salm 58. 8
[l] Gnà. 2. 1, 11
[m] Gnà. 16. 26
[n] Isa. 14. 27
[o] Eoin 16. 33
Gnio. 14. 22
[p] caib. 8. 14
Eoin 16. 2
Gnio. 7. 59
[q] Iob 40. 2
Isa. 45. 9
[r] Isa. 65. 20
[s] Salm 73. 6
[t] Ròm. 10. 2
[u] caib. 12. 12
[v] Salm 102. 11
Seum. 4. 14
[w] Salm 55. 23

do dhuine ciod a bhitheas 'n a dhéigh fo'n
ghréin?

## CAIB. VII.

1 *Is fearr deadh ainm na na nithe a's luachmhoire;* 2 *dol do thigh a' bhròin, na dol do thigh na cuirme;* 5 *agus éisdeachd ri achmhasan duine ghlic, na éisdeachd ri òran amadan.* 23 *Tha eòlas a' ghliocais cruaidh ri fhaotainn a mach.*

IS fearr deadh ainm na oladh-ungaidh
luachmhor[b], agus là bàis na là breith
neach.
2 *Is* fearr dol do thigh a' bhròin, na
dol do thigh na cuirme; oir *is* e sin crìoch
nan uile dhaoine, agus gabhaidh am beò
g'a chridhe *e*.
3 *Is* fearr doilgheas na gàire[c]; oir le
dubhachas na gnùise nithear an cridhe
na's fearr[d].
4 *Tha* cridhe nan daoine glice ann an
tigh a' bhròin, ach cridhe nan amadan
ann an tigh an t-subhachais.
5 *Is* fearr éisdeachd ri achmhasan duine
ghlic, na gu-n éisdeadh duine ri òran
amadan[e].
6 Oir mar fhuaim droighnich fo phoit,
mar sin *tha* gàire an amadain: *is* dìomh-
anas so mar an ceudna.
7 Gu cinnteach cuiridh fòirneart duine
glic air bhoile, agus millidh tiodhlac an
cridhe[h].
8 *Is* fearr deireadh ni na a thoiseach: *is*
fearr esan a tha foighidneach 'n a spiorad
na esan a tha àrdanach 'n a spiorad[i].
9 Na deifrich ann ad spiorad gu fearg
a ghabhail; oir còmhnuichidh fearg ann
an uchd amadan.
10 Na abair, Ciod a b' *aobhar* gu robh
na ceud làithean na b'fhearr na iad
so? oir cha-n ann o ghliocas a dh'fheòr-
aicheas tu mu'n ni so?
11 *Is* maith gliocas maille ri oighreachd:
agus *le sin tha* tairbhe aca-san a chi a'
ghrian.
12 Oir *is* dìdean gliocas[l], *agus is* dì-
dean airgiod: ach *is* e òirdheirceas an
eòlais *gu-n* toir gliocas beatha dhoibh-san
aig am bi e.
13 Smuainich air obair Dhé: oir cò is
urrainn an ni sin a dheanamh dìreach a
rinn esan cam[n]?
14 Ann an là an t-soirbheachaidh bi
subhach, ach ann an là an doirbheis
smuainich: rinn Dia mar an ceudna so
fa chomhair sud[o], a chum nach faigheadh
duine *mach* aon ni 'n a dhéigh.
15 Chunnaic mi na h-uile nithe ann an
làithibh mo dhìomhanais; tha fìrean ann
a bhàsaicheas 'n a fhìreantachd[p], agus tha
duine aingidh ann a shìneas *a làithean*
'n a aingidheachd[r].
16 Na bi anbharrach fìreanta[t], agus na
gabh ort a bhi ro ghlic: c'ar son a sgrios-
adh tu thu féin[u]?
17 Na bi ro aingidh, agus na bi amaid-
each: c'ar son a dh'eugadh tu roimh
d'àm[w]?



T

18 *Is* maith dhuit greim a ghabhail deth so, agus o so mar an ceudna na tabhair air a h-ais do làmh; oir an ti air am bi eagal Dhé, thig e asda sin uile[b].

19 Neartaichidh gliocas duine glic na's mò na deichnear dhaoine cumhachdach a tha 's a' chaithir.

20 Oir cha-*n 'eil* duine ceart air an talamh[c], a ni maith, agus nach peacaich.

21 Mar an ceudna na tabhair aire do na h-uile bhriathraibh a labharar[d], air eagal gu-n cluinn thu d'òglach 'g ad mhalluchadh.

22 Oir tha fhios aig do chridhe, gur minic a mhalluich thu féin daoin' eile mar an ceudna.

23 So uile dhearbh mi le gliocas: thubhairt mi, Bithidh mi glic[g]; ach b'fhada sin uam.

24 An ni sin a tha fad' as, agus ro dhomhain, cò dh' fheudas 'fhaotainn a mach?

25 Leig mi mo chridhe air faotainn eòlais air, agus air rannsachadh, agus air sireadh gliocais, agus aobhair *nithe*, agus air fios a bhi agam air aingidheachd amaideachd, agus air amaideachd na mi-chéille.

26 Agus fhuair mi na's seirbhe na'm bàs a' bhean, aig an ribeachan agus lìontan a cridhe[j], *agus* ceanglaichean a làmhan: ge b'e neach a thaitneas ri Dia, théid e as uaipe; ach glacar am peacach leatha[m].

27 Feuch, an ni so fhuair mi, ars' an Searmonaiche, *a' meas* gach aoin an déigh a chéile, a dh'fhaotainn an aobhair a mach:

28 Ni a tha m'anam ag iarraidh fathast, ach nach d'fhuair mi: aon fhear am measg mhìle fhuair mi, ach bean 'n am measg sin uile cha d'fhuair mi.

29 Feuch, an ni so a mhàin fhuair mi, gu-n d' rinn Dia an duine ionraic[p]; ach dh'iarr iad féin iomadh innleachd a mach[q].

## CAIB. VIII.

*1 Bheir gliocas duine air a ghnùis dealrachadh. 8 Cha-n 'eil cumhachd aig neach air bith os ceann an spioraid. 12 Eiridh gu maith do'n fhìrean, ach sgriosar an t-aingidh. 16 Cha-n urrainn duine obair Dhé fhaotainn a mach.*

CO *tha* mar an duine glic? agus cò d'an aithne eadar-mhìneachadh ni[s]? Bheir gliocas duine air a ghnùis dealrachadh, agus atharraichear dànachd a ghnùise.

2 Comhairlicheam dhuit àithne an rìgh a choimhead[t], agus *sin* air son mionnan Dhé.

3 Na bitheadh cabhag ort gu dol as a shealladh[v]; na buanaich ann an droch ni, oir ni esan gach ni a's àill leis.

4 Far *am bheil* focal rìgh, *tha* cumhachd; agus cò dh'fheudas a ràdh ris[a], Ciod e sin a tha thu a' deanamh?

5 Ge b'e 'ghleidheas an àithne, cha mhothaich e droch ni sam bith; agus is aithne do chridhe duine ghlic àm agus breitheanas.

6 A chionn aig gach ni gu bheil àm agus breitheanas; uime sin *tha* truaighe an duine trom.

7 Oir cha-*n 'eil* fhios aige air an ni a bhitheas ann: oir cò dh' innseas dha cionnus a bhitheas e?

8 Cha-*n 'eil* duine sam bith aig am bheil cumhachd os ceann an spioraid[e], a chumail an spioraid, no cumhachd ann an là a' bhàis; agus cha-*n 'eil* dol as anns a' chath *sin*; cha mhò a theasairgeas aingidheachd iadsan a ghnàthaicheas i[f].

9 So uile chunnaic mi, agus shuidhich mi mo chridhe air gach obair a nithear fo'n ghréin: *tha* àm ann 's an riaghlaich duine os ceann duin' eile, g'a aimhleas féin.

10 Agus mar sin chunnaic mi na h-aingidh adhlaicte a thàinig agus a dh'imich o àit an naoimh, agus dhì-chuimhnicheadh iad anns a' chaithir 's an d' rinn iad mar sin[h]: *is* dìomhanas so mar an ceudna.

11 A chionn nach 'eil binn an aghaidh droch oibre 'g a cur 'an gniomh gu luath[i], uime sin tha cridhe chloinn nan daoine làn-shuidhichte air olc a dheanamh[k].

12 Ged ni peacach olc ceud uair[l], agus gu-n sìnear a *làithean*, gidheadh tha fios cinnteach agam gu-n éirich gu maith dhoibh-san air am bi eagal Dhé[n], air am bi eagal 'n a làthair.

13 Ach cha-n éirich gu maith do'n aingidh, cha mhò a shìneas e *a* làithean; mar sgàile *bithidh* esan air nach bi eagal an làthair Dhé.

14 Tha dìomhanas ann a nithear air an talamh, gu bheil fìreanan ann d'an tachair a réir oibre nan aingidh[o]; agus gu bheil daoine aingidh ann d'an tachair a réir oibre nam fìrean: thubhairt mi gur dìomhanas so mar an ceudna.

15 An sin mhol mi subhachas, do bhrìgh nach *'eil* ni a's fearr aig duine fo'n ghréin na itheadh agus òl[r], agus a bhi subhach; oir fanaidh sin aige d'a shaothair, ré làithean a bheatha, a bheir Dia dha fo'n ghréin.

16 An uair a leag mi mo chridhe air eòlas a' ghliocais fhaotainn, agus air na gnothuichean a nithear air an talamh fhaicinn; (oir mar an ceudna *tha* neach ann nach faic codal a là no dh'oidhche le 'shùilibh;)

17 An sin chunnaic mi uile obair Dhé, nach urrainn duine obair a nithear fo'n ghréin fhaotainn a mach[u]; a chionn ged ni duine a dhìchioll air a faotainn a mach, gidheadh nach faigh e *i*: seadh fathast, ged shaoil duine glic gu faigh e eòlas *oirre*, nach urrainn e *a* faotainn a mach.

B.C. 977.

[a] Iob 34. 18; Gnà. 30. 31
[b] caib. 8. 12, 13; Mal. 4. 2
[c] 2 Each. 6. 36; 1 Eoin 1. 8
[d] Isa. 29. 21
[e] Salm 49. 7
[f] Salm 73. 18, &c.
[g] Ròm. 1. 22; 1 Cor. 1. 20
[h] Ier. 17. 13; Eabh. 10. 38
[i] Salm 10. 6; 50. 21; 2 Pead. 3. 3, 4
[j] Gnà. 5. 3-5
[k] Isa. 26. 10
[l] caib. 7. 15
[m] Gnà. 22. 14
[n] Salm 37. 18, 19; Isa. 3. 10, 11
[o] Iob 21. 7, &c.; Salm 73. 14; Mal. 3. 15
[p] Gen. 1. 27
[q] Gen. 3. 6, &c.
[r] caib. 5. 18; 9. 7; 1 Tim. 4. 3, 4; 6. 17
[s] Gnà. 1. 5, 6
[t] Ròm. 13. 1, 6
[u] Iob 5. 9; Salm 40. 5; Ròm. 11. 33
[v] caib. 10. 4

## CAIB. IX.

1 *Tachraidh an t-aon ni do na h-uile dhaoinibh.*
4 *Tha dòchas aig na beòthaibh a mhàin.* 13
*Is fearr gliocas na neart.*

OIR chuir mi romham ann am chridhe
so uile a chur an céill[b], Gu *bheil* na
fìreanan agus na daoine glice, agus an
oibre, ann an làimh Dhé: cha-n aithne
do dhuine sam bith aon chuid gràdh no
fuath, *leis* na h-uile nithibh *a tha* fa'n
comhair.
2 *Thig* na h-uile nithe air an aon seòl
do na h-uile dhaoinibh[d]: tachraidh an
t-aon ni do'n fhìrean agus do'n aingidh;
do'n mhaith, agus do'n ghlan, agus do'n
neòghlan; dhasan a dh'ìobras, agus dha-
san nach ìobair: mar *tha* an duine maith,
is ann mar sin *tha* am peacach; agus
esan a mhionnaicheas, mar an ti air am
bheil eagal mhionn.
3 *Is* olc so am measg nan uile *nithe* a
nithear fo'n ghréin, gu-n tachair an t-aon
ni dhoibh uile; agus mar an ceudna gu
bheil cridhe chloinn nan daoine làn uilc[h],
agus *gu bheil* cuthach 'n an cridhe am fad
is beò iad, agus 'n a dhéigh sin *gu-n téid*
iad chum nam marbh.
4 Oir aig gach neach a tha ceangailte
ris na h-uile bheòthaibh, tha dòchas;
oir is fearr madadh beò na leòmhan
marbh.
5 Oir *tha* fios aig na beòthaibh gu faigh
iad bàs: ach cha-*n 'eil* fios ni air bith aig
na mairbh[j], cha mhò *tha* luigheachd aca
na's mò; oir théid an cuimhne air dhì-
chuimhn'[l].
6 Chaidh as mar an ceudna a nis d'an
gràdh[m], agus d'am fuath[n], agus d'am
farmad; agus cha *bhi* cuibhrionn aca
tuilleadh gu bràth ann an aon ni a nithear
fo'n ghréin.
7 Imich romhad, ith d'aran le gaird-
eachas[p], agus òl d'fhìon le cridhe subh-
ach[q]; oir tha Dia a nis toilichte le
d'oibribh.
8 Bitheadh d'earradh 's gach àm geal[t];
agus na bitheadh dìth olaidh-ungaidh air
do cheann.
9 Caith do bheatha gu subhach leis a'
mhnaoi a's ionmhuinn leat[v] ré uile làithean
beatha do dhìomhanais, a thug e dhuit
fo'n ghréin[w]: oir *is* e so do chuibhrionn
anns a' bheatha so, agus ann ad shaothair
a ghabhas tu fo'n ghréin.
10 Ge b'e ni a gheibh do làmh r'a
dheanamh, dean *e* le d' dhìchioll[y]; oir
cha-*n 'eil* obair, no innleachd, no eòlas, no
gliocas anns an uaigh, d'am bheil thu a'
dol[a].
11 Thionndaidh mi, agus chunnaic mi
fo'n ghréin, nach ann do na daoinibh
luatha *tha* an réis[b], no do na daoinibh
treuna an cath, no do na daoinibh glice
aran, no do dhaoinibh tuigseach saoibh-
reas, no do dhaoinibh eòlach deadh-ghean,
ach gu-n tachair àm agus tuiteamas
dhoibh uile:

R.C. 977.

a Luc. 21. 34; 1 Tes. 5. 3
b caib. 12. 9, 10
1 *baile.*
c 2 Sam. 20. 16
d caib. 8. 14; Mal. 3. 15, 18
e Gnà. 21. 22; 24. 5, 6
f Marc. 6. 2, 3
g Gnà. 28. 23
h Gen. 6. 5; Ier. 17. 9; Mat. 15. 19
i Ios. 7. 1, &c.
j Iob 14. 21; Isa. 63. 16
k Mat. 5. 13
l Iob 7. 8-10; Isa. 26. 14
m Ecs. 1. 8
n Mat. 2. 20
o Gnà. 13. 16
p caib. 8. 15
q caib. 10. 19
r caib. 8. 3
s 1 Sam. 25. 24, &c.
t Tais. 16. 15
u Est. 3. 1
v Gnà. 5. 15-19
w caib. 5. 18
x Gnà. 30. 22
y 1 Cor. 9. 24-26
z Salm 7. 15
a Isa. 38. 18; Eoin 9. 4
b Salm 75. 6, 7; Ier. 9. 23; Am. 2. 14, 15
c 1 Each. 12. 32

12 Oir gu deimhin cha-n 'eil fhios aig
duine air 'àm féin: mar iasg a ghlacar
ann an droch lìon, agus mar eoin a ghlacar
ann an ribe, is ann mar sin a ribear clann
nan daoine ann an droch àm[a], an uair a
thuiteas e orra gu h-obann.
13 An gliocas so mar an ceudna chunn-
aic mi fo'n ghréin, agus *bu* mhòr agam e.
14 *Bha* caithir[1] bheag ann[c], agus beagan
dhaoine innte; agus thàinig rìgh mòr 'n a
h-aghaidh, agus shuidh e mu'n cuairt
oirre, agus chuir e daingnichean mòra suas
'n a h-aghaidh.
15 Agus fhuaradh innte duine bochd,
glic, agus theasairg e a' chaithir le 'ghlioc-
as; ach cha do chuimhnich neach air bith
air an duine bhochd sin.
16 An sin thubhairt mise, *Is* fearr glioc-
as na neart[e]: gidheadh, nithear tàir air
gliocas an duine bhochd[f], agus cha-n
éisdear r'a bhriathraibh.
17 Eisdear ri briathraibh dhaoine glice
'an ciùineas[g], na's mò na ri glaodh an ti a
riaghlas am measg amadan.
18 *Is* fearr gliocas na inneala-cogaidh:
ach millidh aon pheacach mòran maith[i].

## CAIB. X.

1 *Mu thimchioll gliocais agus amaideachd.* 12
*Is cuthach millteach briathran an amadain.*
17 *Is sona an tìr aig am bheil uachdaran glic.*

BHEIR cuileaga marbh' air oladh-
ungaidh an léigh boladh breun a
chur uaipe: *is amhuil* a ni beagan amaid-
eachd[k] airsan a tha cliùiteach air son
gliocais agus urraim.
2 *Tha* cridhe duine ghlic air a làimh
dheis; ach cridhe amadain air a làimh
chlì.
3 'S an t-slighe féin, an uair a shiubhlas
an t-amadan, tréigidh a ghliocas e, agus
their e ris gach duine[o], gur amadan e.
4 Ma dh'éireas spiorad an uachdarain
a'd' aghaidh, na fàg d'àite[r]; oir ciùinich-
idh géilleadh lochdan mòra[s].
5 Tha olc *a* chunnaic mi fo'n ghréin,
mar sheacharan a thig o làthair an
uachdarain;
6 Cuirear amaideachd 'an inbhe mhòir[u],
agus suidhidh na saoibhir ann an ionad
ìosal.
7 Chunnaic mi òglaich air eachaibh[x],
agus uachdarain a' siubhal mar òglach-
aibh air an talamh.
8 An ti a chladhaicheas slochd, tuitidh
e féin ann[z]; agus an ti a bhriseas callaid,
teumaidh nathair e.
9 An ti a dh'atharraicheas clachan,
goirtichear e leo; agus an ti a sgoilteas
fiodh, bithidh e 'an cunnart uaith.
10 Ma bhitheas an t-iarunn maol, agus
nach geuraich e am faobhar, feumaidh e
an tuilleadh spionnaidh a chur leis; ach
*tha* gliocas tarbhach a sheòladh[c].
11 Gu deimhin teumaidh an nathair gun
srann, agus cha-n fhearr am bith-bhriath-
rach.

12 *Tha* briathra beoil duine ghlic gràsail[a]; ach sluigidh bilean amadain e féin suas[b].

13 *Is* amaideachd toiseach bhriathar a bheoil; agus *is* cuthach millteach deireadh a chainnte.

14 Agus tha amadan làn de bhriathraibh: cha-n 'eil fhios aig duine ciod a bhitheas ann; agus ciod a bhitheas ann 'n a dhéigh, cò is urrainn innseadh dha?

15 Sgìthichidh saothair nan amadan gach aon diubh, do bhrìgh nach aithne dha cionnus a théid e do'n chaithir.

16 Mo thruaighe thu, a thìr, an uair *is* leanabh a's rìgh dhuit[h], agus a dh'itheas d'uachdarain *biadh* anns a' mhaduinn!

17 *Is* sona thu, a thìr, an uair *is* e do rìgh mac nan uasal, agus a dh'itheas d'uachdarain ann an àm iomchuidh, chum neirt, agus cha-n ann chum misge!

18 Le mòran leisge théid an aitreabh sìos; agus le dìomhanas nan làmh snidhidh an tigh troimhe.

19 Nithear cuirm chum aiteis, agus ni fìon duine subhach[j]: ach freagraidh an t-airgiod na h-uile nithe.

20 Eadhon ann ad smuaintibh na malluich an rìgh[l], agus an taobh a stigh de d' sheòmar na malluich an saoibhir; oir giùlainidh eun an athair an guth[m], agus innsidh an ni air am bheil sgiathan a' chùis.

## CAIB. XI.

1 *Earail gu bhi caoimhneil ris na bochdaibh.* 7 *Is còir do gach neach cuimhneachadh air bàs agus breitheanas ann an làithibh 'òige.*

TILG d'aran air aghaidh nan uisgeachan[n]; oir an déigh mhòrain de làithibh gheibh thu e[o].

2 Thoir cuibhrionn do sheachdnar[p], agus mar an ceudna do ochdnar; oir cha-n 'eil fhios agad ciod an t-olc a bhitheas air an talamh.

3 Ma bhitheas na neoil làn uisge, falmhaichidh siad *iad féin* air an talamh; agus ma thuiteas craobh mu dheas no mu thuath, anns an àite 's an tuit a' chraobh, an sin bithidh i.

4 An ti a bheir an aire do'n ghaoith, cha chuir e sìol; agus an ti a dh'amhairceas air na neulaibh, cha bhuain e.

5 Mar nach 'eil fhios agad ciod i slighe an spioraid[q], *no* cionnus *a dh'fhàsas* na cnàmhan ann am broinn na mnatha a bhitheas torrach[r], is amhuil sin nach 'eil fhios agad air oibribh Dhé, mar a ni e na h-uile nithe.

6 Anns a' mhaduinn cuir do shìol, agus 's an fheasgar na toir air do làmh sgur; oir cha-n 'eil fhios agad cia dhiubh is fearr a shoirbhicheas, so no sud[u], no am *bi* iad le 'chéile cho maith.

7 Gu deimhin *is* milis an solus, agus *is* taitneach do na sùilibh sealltuinn air a' ghréin.

8 Ach ma mhaireas duine iomadh bliadhna, *agus* gu-n dean e gairdeachas annta uile; gidheadh cuimhnicheadh e làithean an dorchadais[c], gu-m bi iad lìonmhor[d]. *Is* dìomhanas gach ni a thig.

9 Dean gairdeachas, a dhuin' òig, a'd' òige, agus deanadh do chridhe subhach thu ann an làithibh d'òige, agus siubhail ann an slighibh do chridhe[e], agus ann an sealladh do shùl: ach bitheadh fhios agad, air an son so uile, gu-n toir Dia chum breitheanais thu[f].

10 Uime sin atharraich doilgheas o d' chridhe, agus cuir olc air falbh o d' fheòil[g], oir *is* dìomhanas leanabachd agus òige.

## CAIB. XII.

1 *Is còir do gach duine a Chruith-fhear a chuimhneachadh ann an làithibh 'òige.* 8 *Theagaisg an Searmonaiche eòlas do'n t-sluagh.* 13 *'S e eagal Dhé agus 'àitheantan a ghleidheadh, comh-dhùnadh na cùise uile.*

CUIMHNICH a nis do Chruith-fhear[i] ann an làithibh d'òige, mu-n tig na droch làithean, agus an druid na bliadhnacha *riut*, anns an abair thu, Cha-n 'eil tlachd agam annta[k]:

2 Mu-n dorchaichear a' ghrian, agus an solus, agus a' ghealach, agus na reultan, agus am pill na neoil an déigh an uisge:

3 Anns an là 's an criothnaich luchd-gleidhidh an tighe, agus an crom na daoine làidir iad féin, agus an sguir an luchd-bleith, a chionn gu bheil iad tearc, agus an dorchaichear an dream a sheallas a mach air na h-uinneagaibh;

4 Agus an dùinear na dorsan anns na sràidibh, an uair a bhitheas fuaim na bleith ìosal, agus a dh'éireas e suas aig guth an eoin, agus a dh'ìslichear uile nigheanan a' chiùil;

5 Mar an ceudna, *'n uair* a bhitheas eagal orra roimh ni àrd, agus *a bhitheas* uamhasan anns an t-slighe, agus a bhitheas a' chraobh-almoin fo bhlàth, agus a bhitheas an leumnach-uaine 'n a eallaich, agus a theirgeas miann; a chionn gu bheil an duine a' triall d'a chòmhnuidh bhuan, agus gu bheil an luchd-cumhaidh a' dol mu'n cuairt 's na sràidibh;

6 Mu-m fuasgailear an cord airgid, agus am bruthar an copan òir, agus am brisear a' chuinneag aig an tobar, agus am brisear an roth aig an t-soitheach-cumail:

7 An sin pillidh an duslach chum na talmhainn mar a bha e[s]; agus pillidh an spiorad chum Dhé, a thug uaith e[t].

8 Dìomhanas nan dìomhanas! ars' an Searmonaiche: *is* dìomhanas na h-uile nithe.

9 Agus os bàrr, do bhrìgh gu robh an Searmonaiche glic, theagaisg e'n còmhnuidh eòlas do'n t-sluagh; agus thug e deadh aire, agus shir e mach, agus dheasaich e mòran ghnàth-fhocal.

10 Dh'iarr an Searmonaiche briathra

B.C. 977.

[a] Gnà. 15. 2
[b] Gnà. 18. 7
[c] Eoin 12. 35
[d] Iob 14. 10
[e] Air. 15. 39 Deut. 29. 19, 20
[f] caib. 12. 14 Eabh. 9. 27
[g] 2 Tim. 2. 22
[h] Isa. 3. 4, 12
[i] Isa. 26. 8
[j] Salm 104. 15
[k] 2 Sam. 19. 35
[l] Ecs. 22. 28 Gnio. 23. 5
[m] Luc. 19. 40
[n] Isa. 32. 20
[o] Deut. 15. 10 Salm 41. 1, 2 Gnà. 11. 25; 19. 7 2 Cor. 9. 8 Eabh. 6. 10, 11
[p] Mic. 5. 5
[q] Eoin 3. 8
[r] Salm 139. 15
[s] Gen. 3. 19 Salm 146. 4
[t] Isa. 57. 16
[u] 1 Cor. 3. 7

taitneach fhaotainn: agus *bha* an ni a sgrìobhadh ceart, briathra na fìrinn.

11 *Tha* briathra nan daoine glice mar bhioraibh, agus mar thairngibh air an sparradh *le* uachdarain choimhthional, *a* thugadh le aon aodhaire.

12 Agus tuilleadh, leo so, a mhic, gabh rabhadh: air mòran leabhraichean a dheanamh cha-*n* *'eil* crìoch; agus *tha* mòran leughaidh 'n a sgìos do'n fheòil.

13 Cluinneamaid brìgh na chaidh a ràdh uile; Bitheadh eagal Dhé ort[a], agus gléidh 'àitheantan; oir *is* e so *dleasdanas* iomlan an duine.

14 Oir bheir Dia gach obair chum breitheanais[b], maille ris gach ni dìomhair, ma's maith, no ma's olc e.

R.C. 977.

[a] Deut. 10.12
[b] Gnio. 17.31; 2 Cor. 5.10

# D A N   S H O L A I M H.

## CAIB. I.

1 *Gràdh na h-eaglais do Chriosd:* 7 *'n a h-urnuigh ghuidh i gu-n treòraicheadh e i a dh'ionnsuidh a threud.* 8 *Sheòl Criosd i gu bùthaibh nan aodhairean,* 9 *agus nochd e meud a ghràidh dhi.*

DAN nan dàn[a], dàn Sholaimh.

2 Pògadh e mi le pògaibh a bheoil[b]; oir *is* maith do ghràdh seach fìon.

3 Air son fàile cùbhraidh *is* maith d'oladh-ungaidh-sa[c]: *is* oladh-ungaidh air a dòrtadh d'ainm[d]; uime sin ghràdhaich na h-òighean thu.

4 Tarruing mi[e]. A'd' dhéigh ruithidh sinn. D'a sheòmraichibh threòraich an Rìgh mi[f]. Ni sinn luathghaire agus bithidh aoibhneas oirnn annad-sa: cuiridh sinn 'an cuimhne do ghràdh na's mò na fìon: ghràdhaich na fìreanan[1] thu.

5 Dubh *tha* mi, ach sgiamhach, O a nigheana Ierusaleim, mar bhùthaibh Chédair, mar chùirteinibh rìomhach Sholaimh

6 Na bitheadh umhail agaibh ged *tha* mi dorcha, a chionn gu-n d'amhairc a' ghrian orm: bha mic mo mhàthar 'am feirg rium[i]; rinn iad coimheadaiche nam fìon-lios dìom: am fìon-lios a bu leam féin cha do choimhead mi.

7 Innis dhomh, O thusa d'am bheil gràdh aig m'anam; c'àit an ionaltair thu *do threuda*[l], c'àit an toir thu orra luidhe sìos mu mheadhon-là; oir c'ar son a bhithinn mar aon air faondradh am measg threud do chompanach?

8 Mur 'eil fhios agad, O thusa a's àillidh am measg bhan, imich a mach air luirg an treud[n], agus ionaltair do mhinn làimh ri bùthaibh nan aodhairean.

9 Ri eachaibh ann an carbadaibh Pharaoh samhlaicheam thu[o], a bhean mo ghaoil.

10 Is àillidh do ghruaidhean le sreathaibh *sheud*[p], do mhuineal le slabhraidhibh.

11 Sreathan òir ni sinn dhuit, le ballachaibh airgid.

12 Am feadh tha an Rìgh aig a fhleadh tha mo spiocnard a 'sgaoileadh 'fhàile cùbhraidh.

13 *Is* ceanglachan mirr mo ghràdh dhomhsa; eadar mo chìochaibh luidhidh e ré na h-oidhche.

14 *Tha* mo ghràdh dhomh-sa, *mar* bhagaid de'n chrann-champhir ann am fìon-liosaibh En-gedi.

15 Feuch, *tha* thu àillidh, a bhean mo ghaoil; feuch, *tha* thu àillidh; *tha* sùilean choluman agad.

16 Feuch, *tha* thu àillidh, fhir mo ghràidh, agus taitneach agus *tha* ar n-uirigh uaine.

17 *Is* croinn sheudair sailthean ar tighe, croinn-ghiuthais ar ceann-fhiodh.

## CAIB. II.

1 *Tha gràdh Chriosd 'n a bhratach do'n eaglais.* 8 *Dòchas,* 10 *agus dreuchd na h-eaglais.* 14 *Cùram Chriosd mu thimchioll na h-eaglais.*

IS ròs o Sharon mise[g], lili nan gleann.

2 Mar lili am measg droighnich[h], *is* amhuil mo ghràdh-sa am measg nan nighean.

3 Mar chrann-ubhall am measg chrann na coille, *is* amhuil mo rùn-sa am measg nan òganach: fo a sgàile mhiannaich mi, agus shuidh mi sìos, agus *bha* a thoradh milis do m' bhlas[j].

4 Threòraich e mi do thigh an fhìona, agus *b'i* a bhratach tharum an gràdh[k].

5 Cumaibh suas mi le cornaibh[2], sgapaibh ùbhlan mu m' thimchioll, oir *tha* mi tinn le gràdh.

6 *Tha* a làmh chlì fo m' cheann[m], agus a làmh dheas timchioll orm.

7 Cuiream mar fhiachaibh oirbh[3], a nigheanan Ierusaleim, air earbaibh agus air éildibh na macharach, nach cuir sibh dragh air, agus nach dùisg sibh *mo* ghràdh, gus an àill leis féin.

8 Guth mo ghràidh! Feuch, tha e a' teachd, a' leumnaich air na beanntaibh, a' toirt sithidh air na tulaichibh.

9 *Is* cosmhuil mo ghràdh ri earb no ri laogh féidh: feuch, tha e 'n a sheasamh air cùl ar balla, a' sealltuinn a mach air na h-uinneagaibh, 'g a nochdadh féin troimh'n chléith[q].

10 Fhreagair mo ghràdh, agus thubhairt e rium, Eirich, a bhean mo ghaoil, m'aon sgiamhach, thig leam:

R.C. 1014.

[a] 1 Ri. 4.32
[b] Salm 2.12
[c] Gnà. 27.9
[d] Salm 45.17; 119.55
[e] Eoin 6.44
[f] Eph. 2.6
[1] no, ghràdhaich iad thu gu fìrinneach; no, gu treibhdhireach.
[g] Eoin 15.1
[h] Mat. 10.16; Phil. 2.15
[i] Mat. 10.22, 25
[j] Tais. 22.1, 2
[k] Eoin 15.9-15
[2] no, breacagan fhìon-dhearc tiormaichte.
[l] Salm 23.2, 3
[m] caib. 8.3-5
[3] cuiream fo mhionnaibh sibh.
[n] Eabh. 6.12
[o] 2 Each. 1.16, 17
[p] Ese. 16.11-13; 1 Pead. 3.3, 4
[q] Luc. 24.35; Col. 2.17

11 Oir feuch, tha'n geamhradh seachad,
tha'n t-uisge thairis, dh'imich e roimhe;
12 Chithear na blàthan air an talamh,
tha àm seinn *nan eun* air teachd, agus
cluinnear guth an turtuir 'n ar tìr;
13 Tha an crann-fìge a' cur a mach
fhìgean glasa, agus tha dearcan maotha
a' chroinn-fhìona a' toirt fàile cùbhraidh
uatha: éirich, a bhean mo ghaoil, m'aon
sgiamhach, agus thig leam.
14 Mo choluman, *a tha* ann an sgoltaibh
na creige[e], ann an ionad-dìomhair a'
bhruthaich, leig dhomh amharc ort, leig
leam do ghuth a chluinntinn! oir *tha* do
ghuth binn[f], agus d'eugas maiseach.
15 Glacaibh dhuinn na sionnaich, na
sionnaich bheag'[h], a mhilleas na croinn-
fhìona, agus dearcan òga ar crann-fìona.
16 *Is* leam-sa mo ghràdh[i], agus *is* leis-
san mise[j]: *tha* e ag ionaltradh am measg
nan lili.
17 Gus am bris an là[k], agus an teich
na sgàilean, pill; bi cosmhuil ri earb[l], a
ghràidh, no ri laogh féidh air beanntaibh
Bheteir[1].

## CAIB. III.

1 *'N a teanntachd dh'iarr an eaglais còmhnadh o Chriosd: 6 agus rinn i gairdeachas 'n a mhaitheas.*

AIR mo leabaidh anns an oidhche[n]
dh'iarr mi an ti d'am bheil gràdh
aig m'anam: dh'iarr mi e, ach cha
d'fhuair mi e[o].
2 Eiridh mi a nis, agus théid mi mu'n
cuairt anns a' chaithir, anns na sràidibh,
agus anns na slighibh farsuinn iarraidh
mi esan d'am bheil gràdh aig m'anam:
dh'iarr mi e, ach cha d'fhuair mi e.
3 Thachair orm an luchd-faire[s] a' dol
mu'n cuairt anns a' chaithir: Am faca
sibh an ti d'am bheil gràdh aig m'anam?
4 Cha deachaidh mi ach beagan air
m'aghaidh uatha[v], 'n uair a fhuair mi esan
d'am bheil gràdh aig m'anam[w]; rinn mi
greim air[x], agus cha leiginn as e, gus an
d' thug mi e do thigh mo mhàthar, agus
d'a seòmar-se a rug mi.
5 Cuiream mar fhiachaibh oirbh[z], a
nigheanan Ierusaleim[a], air earbaibh agus
air éildibh na macharach, nach cuir sibh
dragh air, agus nach dùisg sibh *mo*
ghràdh, gus an àill leis féin.
6 Cò ise a tha 'g éirigh suas as an
fhàsach[b] mar stuadhaibh deataich[c],
cùbhraidh le mirr agus tùis, le uile mhìn-
dhus ceannaiche nan spìosraidh?
7 Feuch, uirigh Sholaimh! Tri fichead
treun-fhear m'a timchioll[f] de threun-
fhearaibh Israeil.
8 Fir-chlaidheamh uile, cleachdta ann
an cogadh; gach fear le 'chlaidheamh
air a leis[g], an aghaidh gàbhaidh na
h-oidhche[h].
9 Rinn Solamh an Rìgh leabadh-phòs-
aidh[2] dha féin de chrannaibh Lebanoin.
10 A puist dhealbh e a dh'airgiod, a
h-iochdar a dh'òr, a còmhdach de chorcur;
*bha* a meadhon air 'oibreachadh *le*
*samhlaidhean* gràidh le nigheanaibh Ieru-
saleim.
11 Rachaibh a mach, a nigheana Shioin,
agus faicibh Rìgh Solamh[a] leis a' chrùn
leis an do chrùn a mhàthair e[b] air là a
phòsaidh[c], agus air là subhachais a
chridhe[d].

## CAIB. IV.

1 *Nochd Criosd dreach agus maise na h-eaglais.* 16 *Ghuidh an eaglais gu-m bitheadh i air a deanamh iomchuidh air son làthaireachd Chriosd.*

FEUCH, *is* àillidh thu[g], a bhean mo
ghaoil; feuch, *is* àillidh thu! *tha*
sùilean choluman agad an taobh a stigh
de d' chiabhan: *tha* d'fholt mar threud
ghabhar a nochdar o shliabh Ghilead.
2 *Is* cosmhuil do dheud ris an treud
lomarta, a thàinig a nìos o'n àite-nighidh,
a bheireas gach aon diubh càraid, agus
gun aon chaora sheasg 'n am measg.
3 Mar shnàthainn dearg air a dhath dà
uair *tha* do bhilean, agus *tha* do chainnt
binn[m]: mar mhìr de phomgranat *tha* do
chamogan 'am meadhon do chiabh.
4 Tha do mhuineal mar thùr Dhaibhidh,
air a chur suas gu bhi 'n a thigh-arm: *tha*
mìle targaid crochta suas ris, uile sgiatha
nan treun-fhear.
5 Tha do dhà chìch mar dhà mheann
earba[p], càraid na maoislich, a dh'ionaltras
am measg nan lili.
6 Gus am bris an là[q], agus an teich na
sgàilean, théid mi gu beinn a' mhirr, agus
gu tulach na tùise.
7 *Tha* thu uile àillidh[r], a bhean mo
ghaoil, agus smal cha-*n* *'eil* annad.
8 Leam-sa o Lebanon, a chéile, leam-sa
thig o Lebanon; seall o mhullach Amana[t],
o mhullach Shenir[u] agus Hermoin, o
àitibh-tàimh nan leòmhan, o bheanntaibh
nan liopard.
9 Dh'éiginich thu mo chridhe[y], a
phiuthar, a chéile; dh'éiginich thu mo
chridhe le aon de d' shùilibh, le aon
slabhraidh mu d' mhuineal.
10 Cia taitneach a tha do ghràdh,
a phiuthar, a chéile! Cia mòr is fearr
na fion do ghràdh, agus fàile d'olaidh-
ungaidh na na h-uile spìosraidh!
11 *Mar* a' chìr-mheala silidh do bhilean,
a chéile: *tha* mil agus bainne fo d'
theangaidh[d]; agus *tha* fàile do thrusgain,
mar fhàile cubhraidh Lebanoin[e].
12 *Is* lios glaiste thu, a phiuthar, a
chéile; fuaran dùinte, tobar air a sheul-
achadh.
13 *Tha* do gheuga *mar* lios phomgran-
at, leis a' mheas a's taitniche; *le* croinn
champhir maille ri preasaibh spiocnaird;
14 Spiocnard agus cròch; cuilc mhilis
agus canal, leis na h-uile chraobhan tùise;
mirr agus alo, maille ris na spìosraidh
a's taghta;

B.C. 1014.

[a] Tais. 1. 7
[b] Eabh. 2. 9
[c] Eoin 3. 29; Tais. 21. 9, 10
[d] Isa. 62. 5
[e] Ier. 48. 28
[f] Gnà. 15. 8; Tais. 5. 8
[g] Ese. 16. 14; Salm 149. 4
[h] Ese. 13. 4
[i] Salm 63. 1
[j] 1 Cor. 3. 23
[k] 2 Pead. 1. 19
[l] caib. 8. 14
1 *an deal-achaidh.*
[m] Gnà. 31. 26; Col. 4. 6
[n] Isa. 26. 9
[o] Iob 23. 8, 9
[p] caib. 7. 3; Gnà. 5. 19
[q] caib. 2. 17
[r] Eph. 5. 27
[s] caib. 5. 7; Ese. 3. 17
[t] 2 Ri. 5. 12
[u] Deut. 3. 9
[v] caib. 6. 12
[w] Isa. 45. 19; Ier. 29. 12, 13
[x] Luc. 24. 29; Tais. 3. 11, 12
[y] caib. 6. 5
[z] caib. 2. 7; 8. 4, 5
[a] Mic. 4. 8
[b] Deut. 8. 2; Isa. 43. 19
[c] Phil. 4. 18; Tais. 5. 8
[d] caib. 5. 1; Gnà. 24. 13, 14
[e] Gen. 27. 27; Hos. 14. 6, 7
[f] 2 Ri. 6. 17; Eabh. 1. 14
[g] Salm 45. 3
[h] Isa. 27. 3
2 no, *carbad, de'n ghné ris an abrar's a' Bheurla* palan-quin.

15 Fuaran lios, tobar uisgeacha beò,
agus a' sruthadh o Lebanon.
16 Eirich, a ghaoth á tuath, agus thig,
a ghaoth á deas, séid air feadh mo liosa,
rachadh fàile cùbhraidh a spìosraidh a
mach. Thigeadh m'annsachd d'a lios,
agus itheadh e a thoradh taitneach.

## CAIB. V.

*1 Mhosgail an eaglais 'n uair a ghairm Criosd: 2 A gràdh do an Tighearna. 9 Tha Criosd maiseach agus sònruichte am measg dheich mìle.*

THA mi air teachd do m' lios, a phiuth-
ar, a chéile; thionail mi mo mhirr
maille ri m' spìosraidh; dh'ith mi mo
chìr-mheala maille ri m' mhil; dh'òl mi
m'fhìon maille ri m' bhainne. Ithibh[b],
a chàirdean[c]; òlaibh, seadh, òlaibh gu
pailt[d], a luchd mo ghràidh.
2 Tha mi 'am chodal, ach tha mo
chridhe 'n a fhaireachadh. Guth fir mo
ghràidh a' bualadh[e]! Fosgail dhomh, mo
phiuthar, mo bhana-charaid, mo cholum-
an, mo bhean choimhlionta; oir tha
mo cheann còmhdaichte le drùchd, mo
chiabhan le braonaibh na h-oidhche.
3 Chuir mi dhìom mo thrusgan; cionn-
us a chuireas mi orm e? dh'ionnlaid mi
mo chosan; cionnus a shalaicheas mi iad?
4 Chuir fear mo ghràidh a làmh troimh
tholl *an doruis*, agus ghluaiseadh m'inn-
igh air a shon.
5 Dh'éirich mi a dh'fhosgladh do fhear
mo ghràidh; agus shil mo làmhan mirr,
agus mo mheòir mirr ruidhteach, air
làmhan na glaise.
6 Dh'fhosgail mi do fhear mo ghràidh;
ach thionndaidh fear mo ghràidh, agus
dh'imich e roimhe. Thréig m'anam mi
'n uair a labhair e. Dh'iarr mi e[j], ach
cha d'fhuair mi e; ghairm mi air, ach cha
do fhreagair e mi.
7 Fhuair an luchd-faire a bha 'dol air
an cuairtibh 's a' chaithir mi; bhuail iad
mi[l], lot iad mi[m]; thug luch-coimhead
nam balla m'fhalluinn dhìom.
8 Cuiream mar fhiachaibh oirbh, a
nigheanan Ierusaleim, ma gheibh sibh
fear mo ghràidh, gu-n innis sibh dha,
mar *tha* mi tinn le gràdh.
9 Ciod e fear do ghràidh-sa thar fear-
gràidh *eile*, O thusa a's àillidh am measg
bhan[o]? ciod e fear do ghràidh-sa thar
fear-gràidh *eile*, gu-n do chuir thu air an
dòigh so mar fhiachaibh oirnn?
10 *Tha* fear mo ghràidh-sa geal agus
dearg, sònruichte am measg dheich mìle.
11 *Tha* a cheann *mar* an t-òr a's gloine;
a chiabhan bachlagach, dubh mar am
fitheach.
12 *Tha* a shùilean mar *shùilibh* chol-
uman[r] làimh ri sruthaibh uisgeachan, a
nigheas iad féin ann am bainne, air an
suidheachadh gu ceart.
13 *Tha* a ghruaidhean mar leabaidh
spìosraidh, *mar* bhlàthaibh cùbhraidh; a

R.C. 1014.

a Salm 45. 2
b Isa. 55. 1, 2
c Eoin 3. 29; 15. 13-15
d Tais. 22. 17
e Tais. 3. 20
f Ier. 14. 8
g 1 Ri. 14. 17
h rann 10
i caib. 4. 1-3
j caib. 3. 1, 3
1 no, *air cùl do ghnùis-bhrat.*
k 1 Ri. 11. 1; Salm 45. 9
2 *coimhleab-ach.*
l Salm 141. 5
m Hos. 6. 5
n Tais. 21. 10, 11
o caib. 1. 8; Salm 45. 13
p rann 4; Salm 14. 5
q Eoin 15. 16
r caib. 4. 1
3 no, *carbadan mo shluaigh thoilich, Salm 110. 3.*
4 no, *Mahanaim, Gen. 32. 2.*
s Gal. 5. 17

bhilean *mar* lilidhibh, a' sileadh mirr
ruidhtich.
14 *Tha* a làmhan *mar* fhàinnibh òir
suidhichte le berilibh; a chòm *mar*
fhiacail *elephant* liobhta, air a cur thairis
le saphiribh.
15 *Tha* a chosan *mar* phuist marmoir,
suidhichte air bonnaibh de'n òr a's gloine;
'eugas mar Lebanon, barraichte mar na
seudair.
16 *Is* ro mhilis a bheul[a]; seadh, *tha*
e gu léir ionmhuinn. *Is* e so fear mo
ghràidh-sa, agus *is* e so mo charaid, a
nigheanan Ierusaleim.

## CAIB. VI.

*1 Tha an eaglais a' cur an céill a creidimh, agus a gràidh do Chriosd. 4 Nochd Criosd maise na h-eaglais, 10 agus a ghràdh dhi.*

C'AIT an deachaidh fear do ghràidh,
O thusa a's àillidh am measg
bhan? cia an taobh a thionndaidh fear do
ghràidh[f]? agus iarraidh sinn e maille riut.
2 Chaidh fear mo ghràidh-sa sìos d'a
lios, gu leapaichibh nan spìosraidh, a
dh'ionaltradh anns na liosaibh, agus a
thional lili.
3 *Is* le fear mo ghràidh mise, agus *is*
leam-sa fear mo ghràidh: tha e ag ion-
altradh am measg nan lili.
4 *Is* àillidh thu, a bhean mo ghaoil,
mar Thirsah[g], maiseach mar Ierusalem[h],
uamhasach *mar* shluagh le'm brataichibh.
5 Tionndaidh uam do shùilean, oir
chlaoidh iad mi: *tha* d'fholt mar threud
ghabhar a nochdar o Ghilead[i].
6 *Tha* do dheud mar threud chaorach,
a thàinig a nìos o'n àite-nighidh, a
bheireas gach aon diubh càraid, agus gun
aon chaora sheasg 'n am measg.
7 Mar mhìr de phomgranat, *tha* do
chamogan, 'am meadhon do chiabh[1].
8 Tha tri fichead ban-righinn[k], agus
ceithir fichead leannan[2] ann, agus òighean
gun àireamh.
9 *Is* ise 'n a h-aonar mo choluman, mo
bhean choimhlionta; *is* i aon nighean a
màthar i, a seircin-se a rug i. Chunnaic
na nigheanan i, agus bheannaich iad i; na
ban-righinnean agus na leannain, agus
mhol iad i.
10 Cò ise a chithear mar a' mhaduinn[n],
sgiamhach mar a' ghealach, glan mar
a' ghrian, uamhasach mar *shluagh* le'm
brataichibh[p]?
11 Do lios nan cnò chaidh mi sìos, a
ghabhail beachd air toradh a' ghlinne[q],
a dh'fhaicinn an robh an fhìonain fo
bhlàth, an robh na pomgranatan a' bris-
eadh a mach.
12 Mu-n d'thug mi an aire, air leam gu-n
do thairngeadh a mach dhomh carbadan
Aminadaib[3].
13 Pill, pill, a Bhan-Shulamach, pill,
pill, agus amhairceamaid ort. C'ar son a
dh'amhairceadh sibh air a' Bhan-Shul-
amaich? mar bhuidheann[4] dà fheachd[s].

## CAIB. VII.

1 *Aillcachd agus maise na h-eaglais:* 10 *Nochd i a creidimh, agus a déigh air Criosd.*

CIA àillidh do chosan ann am brògaibh[b], a nighean rìoghail! *tha* uilt do shliasad mar usgraichibh, obair làmh fir-ceirde.

2 *Tha* d'imleag *mar* chuaich chruinn, air nach bi easbhuidh dibhe; do bholg *mar* dhùn cruithneachd, cuairtichte le lilidhibh.

3 *Tha* do dhà chich mar dhà mheann earba[c], càraid na maoislich.

4 *Tha* do mhuineal mar thùr ìbhori; do shùilean *mar* lochaibh éisg ann an Hesbon[d], làimh ri geata Bhat-rabim; do shròn mar thùr Lebanoin, a sheallas a làimh Dhamascuis.

5 *Tha* do cheann ort cosmhuil ri Carmel[e], agus folt do chinn cosmhuil ri corcur: *tha* an rìgh ceangailte 'n a sheòmraichibh[f].

6 Cia àillidh, agus cia taitneach a tha thu, a ghaoil, ann ad mhaisealachd[g]!

7 Tha'n àirde sin agad cosmhuil ri craoibh-phailme, agus *tha* do chìochan mar bhagaidibh *fhìon-dhearc.*

8 Thubhairt mi, Streapaidh mi suas do'n chraoibh-phailme, gabhaidh mi greim d'a geugaibh: agus a nis bithidh do chìochan mar bhagaidibh de'n fhìon-chraoibh, agus cùbhraidheachd d'eudainn mar chùbhraidheachd nan ubhall:

9 Mar an ceudna do chàirean mar am fìon a's fearr, air son mo ghràidh, a théid *sìos* gu milis, a' toirt cainnte do bhilibh an dream a choidleas.

10 *Is* le fear mo ghràidh mise[k], agus is ann ormsa *tha* a chion[l].

11 Thig, fhir mo ghràidh, rachamaid a mach do'n mhachair; fanamaid ré na h-oidhche anns na bailtibh.

12 Anns a' mhoch-thràth rachamaid do na fìon-liosaibh, seallamaid am bheil an fhìon-chraobh air teachd fo bhlàth, am bheil an fhìon-dhearc bheag 'g a nochdadh féin, am bheil na pomgranait air briseadh a mach: an sin bheir mi mo ghràdh dhuit.

13 Tha na mandragan a' tabhairt fàile cùbhraidh uatha; agus aig ar geatachaibh, gach meas a's taghta, ùr agus sean, fhir mo ghràidh, thaisg mi dhuit-sa.

## CAIB. VIII.

1 *Thug an eaglais gràdh mòr do Chriosd.* 8 *Gairm nan cinneach.* 14 *Ghuidh an eaglais air son teachd Chriosd.*

IS truagh nach robh thu mar mo bhràthair[a], a dheothail cìochan mo mhàthar! Nam faighinn a muigh thu, phògainn thu, agus cha deantadh tàir orm.

2 Threòraichinn thu, bheirinn leam thu do thigh mo mhàthar, *a* theagaisgeadh mi; bheirinn ort òl de fhìon spìosraidheach, de shùgh mo phomgranait.

3 *Bhitheadh* a làmh chlì fo m' cheann, agus bhitheadh a làmh dheas timchioll orm.

4 Cuiream mar fhiachaibh oirbh, a nigheanan Ierusaleim, [air earbaibh agus air éildibh na macharach,] nach cuir sibh dragh air, agus nach dùisg sibh *mo* ghràdh gus an àill leis féin.

5 Cò ise a tha 'teachd a nìos o'n fhàsach, 'an taice ri fear a gràidh? Fo'n chraoibh-ubhall thog mi suas thu: an sin bha do mhàthair ri saothair ort; an sin bha i ri saothair, rug i thu.

6 Cuir mise mar sheula[h] air do chridhe, mar sheula air do ghairdean; oir làidir mar am bàs *tha* an gràdh, an-iochdmhor mar an uaigh an t-eud[i]: *is* éibhle-teine 'éibhle-san, lasair ro gharg.

7 Cha-n urrainn uisgeacha lìonmhor an gràdh a mhùchadh, agus cha bhàth na tuiltean e. Nan tugadh duine uile mhaoin a thighe air son gràidh, dheanadh daoine tàir air gu tur.

8 *Tha* piuthar bheag againn[j], agus cha-n 'eil cìochan aice: ciod a ni sinn air son ar peathar, 's an là anns an labhrar m'a timchioll?

9 Ma's balla i, togaidh sinn oirre lùchairt airgid; agus ma's dorus i, dùinidh sinn suas i le bòrdaibh seudair.

10 *Bu* bhalla mi, agus *bha* mo chìochan mar thùraibh; an sin *bha* mi 'n a shùilibh mar aon a fhuair deadh-ghean.

11 Bha fìon-lios aig Solamh ann am Baal-hamon[m]; dh'earb e am fìon-lios ri luchd-coimhead: bha gach fear gu tabhairt *da*, air son a thoraidh, mìle *bonn* airgid.

12 *Tha*'m fìon-lios a's leam-sa fa m' chomhair: *tha* am mìle *bonn* dhuit-sa, a Sholaimh, agus dà cheud do luchd-coimhead a thoraidh.

13 O thusa a chòmhnuicheas anns na liosaibh, tha do chompanaich a' cluinntinn do ghutha; thoir ormsa *a* chluinntinn.

14 Luathaich ort, fhir mo ghràidh[n], agus bi cosmhuil ri earb, no ri laogh féidh air beanntaibh nan spìosraidh.

R.C. 1014.

[a] Eabh. 2. 11, 12
[b] Eph. 6. 15
[c] caib. 4. 5
[d] Air. 21. 25
[e] Isa. 35. 2; Mic. 7. 14
[f] Salm 68. 24
[g] Salm 45. 11
[h] Isa. 49. 16; Hag. 2. 23; 2 Tim. 2. 19
[i] Gnà. 6. 34, 35
[j] Ese. 23. 33
[k] caib. 2. 16; 6. 3
[l] Salm 45. 11
[m] Mat. 21. 33
[n] Tais. 22. 17, 20

# LEABHAR AN FHAIDH ISAIAH.

## CAIB. I.

*1 Tha Isaiah a' gearan a chionn gu-n d' rinn Iudah ceannairc an aghaidh an Tighearna. 5 Truaillidheachd an t-sluaigh. 10 Chronaich am fàidh iad air son an tabhartas dìomhain ; 16 agus chomhairlich e dhoibh aithreachas a ghabhail. 23 Sgrios nan aingidh.*

TAISBEANADH Isaiah[b] mhic Amois,
a chunnaic e mu thimchioll Iudah
agus Ierusaleim, ann an làithibh Usiah[d],
Iotaim, Ahais, *agus* Heseciah, rìghrean
Iudah.
2 Cluinnibh, O nèamhan[f], agus tabhair
éisdeachd, O thalamh, oir tha an Tighearn'
a' labhairt : Dh'altruim mise, agus thog
mi suas clann[g]; agus rinn iadsan ceannairc
a'm' aghaidh.
3 Is aithne do'n damh a shealbhadair[i],
agus do'n asail prasach a maighstir ; *ach*
cha-n aithne do Israel ; cha-n 'eil mo
shluagh-sa a' toirt fainear.
4 Ah, cinneach peacach ! sluagh luchd-
aichte le aingidheachd[k]! siol nan daoi !
clann a tha 'n am milltearaibh ! thréig
iad an Tighearna, bhrosnuich iad Ti
naomh Israeil gu feirg, dh'fhalbh iad air
an ais.
5 C'ar son[1] a bhuailear sibh na's mò[n]?
théid sibh na's faide agus na's faide air
seacharan. Tha an ceann uile tinn, agus
an cridhe uile fann.
6 O bhonn na coise gu ruig an ceann,
cha-n 'eil fallaineachd ann ; *ach* lot, agus
bruthadh, agus creuchd lobhta ; cha do
theannaicheadh ri 'chéile iad, cha do
cheangladh suas iad, cha do thaisicheadh
le olaidh iad.
7 Tha 'ur tìr fàs[q], tha 'ur bailtean air
an losgadh le teine ; 'ur fearann, tha
coigrich 'g a itheadh suas 'n 'ur làthair ;
agus dh'fhàsaicheadh e, mar gu-m bith-
eadh e air a sgrios le sluagh coimheach.
8 Agus tha nighean Shioin air a fàgail
mar bhothan ann am fion-lios[s], mar thigh-
fasgaidh ann an gàradh chularan, mar
bhaile air a theannachadh *le naimhdibh.*
9 Mur bhitheadh gu-n d'fhàg Tighearna
nan sluagh iarmad ro bheag againn[t], 's
ann a bhitheamaid mar Shodom[u], bhith-
eamaid cosmhuil ri Gomorrah.
10 Cluinnibh focal an Tighearn', O uach-
darana Shodoim ; éisdibh ri lagh ar Dé-
ne, a mhuinntir Ghomorrah :
11 Ciod e lìonmhoireachd 'ur n-ìobairt-
ean dhomhsa[x]? deir an Tighearna : tha
mi làn de thabhartais loisgte reitheachan,
agus de shaill bheathaichean biadhta ;
ach ann am fuil tharbh, agus uan, agus
bhoc-ghaibhre, cha-n 'eil mo thlachd.
12 An uair a thig sibh gu'r taisbeanadh
féin ann am làthair-sa, cò dh'iarr so air
'ur làimh, mo chùirtean-sa a shaltairt ?

R.C. 760.
[a] Luc. 11. 42
[b] caib. 43. 26
[c] Am. 5. 21
[d] 2 Each. xxvi.-xxxii.
[e] Mic. 3. 4
[f] Deut. 32. 1 Ier. 2. 12 Mic. 6. 1, 2
[g] caib. 63. 16
[h] Ier. 4. 14
[i] Ier. 8. 7
[j] 1 Pead. 3. 11
[k] Mat. 11. 28
[l] caib. 43. 26
[m] Salm 51. 7 1 Eoin 1. 7
[1] no, *c'àit am buailear.*
[n] Ier. 2. 30
[o] Lebh. 26. 33
[p] Ier. 2. 20, 21
[q] Deut. 28. 51
[r] Ier. 6. 28, 30 Ese. 16. 15-59
[s] Tuir. 2. 6
[t] Tuir. 3. 22 Ròm. 9. 29
[u] Gen. 19. 24
[v] Deut. 28. 63 Ese. 5. 13
[w] Mal. 3. 3
[x] Salm 50. 8, &c. Am. 5. 21, 22

13 Na tugaibh tabhartas dìomhain uaibh
na's mò[a]: tha tùis 'n a gràineileachd
dhomh ; a' ghealach ùr, agus an t-sàbaid,
gairm a' chomhchruinneachaidh, cha-n
fheudar leam 'fhulang ; is euceart eadhon
an comhghairm naomh.
14 'Ur gealaichean ùra, agus 'ur féill-
ean suidhichte, is fuath le m'anam[c]; tha
iad 'n an eallaich orm ; tha mi sgìth d'*an*
giùlan.
15 Agus an uair a shìneas sibh a mach
'ur làmhan[e], folaichidh mise mo shùilean
uaibh ; seadh an uair a ni sibh iomadh
urnuigh, cha-n éisd mi : tha 'ur làmhan
làn fola.
16 Nighibh[h], glanaibh ; cuiribh air
falbh olc 'ur deanadais as mo shealladh :
sguiribh de'n olc[j];
17 Fòghlumaibh maith a dheanamh :
iarraibh breitheanas ; deanaibh fuasgladh
air an fhear a tha sàruichte ; cumaibh còir
ris an dilleachdan ; tagraibh cùis na bant-
raich.
18 Thigibh a nis, agus tagramaid ri
'chéile[l], deir an Tighearna ; ged robh 'ur
peacaidhean mar an scàrlaid, bithidh iad
geal mar an sneachd[m]; ged robh iad dearg
mar chorcur, bithidh iad mar olainn.
19 Ma bhitheas sibh toileach agus
umhal, ithidh sibh *toradh* maith an
fhearainn :
20 Ach ma bhitheas sibh eas-umhal agus
ceannairceach, ithear suas sibh leis a'
chlaidheamh ; oir labhair beul an Tigh-
earn' *e*[o].
21 Cionnus a dh'fhàs a' chaithir dhìl-
eas 'n a strìopaich[p]! bha i làn de bhreith-
eanas, bha ionracas a' gabhail còmhnuidh
innte, ach a nis mortairean.
22 Tha d'airgiod air fàs 'n a shalchar[r];
tha d'fhìon air a mheasgadh le uisge :
23 Tha d'uachdarain ceannairceach,
agus 'n an companaich mheirleach ; tha
gach aon diubh 'an geall air tiodhlac, agus
a' leantuinn dhuaisean ; ris an dìlleachd-
an cha-n 'eil iad a' cumail cothroim, agus
cùis na bantraich cha-n 'eil a' teachd 'n an
làthair.
24 Uime sin deir an Tighearna, Tigh-
earna nan sluagh, Ti cumhachdach
Israeil, Ahà ! bheir mi fois dhomh féin[v]
a thaobh m'eascairdean ; dìolaidh mi mi
féin air mo naimhdibh :
25 Agus pillidh mi mo làmh ort[w], agus
glanaidh mi uait do shalchar gu ro ghlan,
agus bheir mi air falbh d'uile staoin.
26 Agus aisigidh mi do bhreitheamhna
mar air tùs, agus do chomhairlichean
mar *a bha iad* an toiseach ; 'n a dhéigh
sin goirear dhìot baile na fìreantachd, a'
chaithir dhìleas.
27 Saorar Sion ann am breitheanas,

agus a muinntir iompaichte[1] ann am[2]
fìreantachd.
28 Agus claoidhear luchd-eusaontais
agus peacaich maraon[b]; agus bithidh
iadsan a thréigeas an Tighearn'[c] air an
caitheamh as.
29 Oir gabhaidh iad nàire de na darag-
aibh a mhiannaich sibh; agus bithidh
rugha gruaidh oirbh air son nan liosan a
ròghnaich sibh:
30 Oir bithidh sibh mar dharaig aig
am bheil a duilleach air seargadh, agus
mar lios anns nach 'eil uisge.
31 Agus bithidh an duine làidir mar
asgart, agus 'oibriche mar shrad: agus
loisgidh iad le 'chéile cuideachd, agus cha
bhi neach ann a mhùchas *iad*.

## CAIB. II.

1 *Fàidheadaireachd mu thimchioll rìoghachd Chriosd.* 6 *Air son an aingidheachd thréig Dia tigh Iacoib.* 10 *Dh'innseadh do'n t-sluagh gu-n leagar sìos àrdan nan uaibhreach ann an là mòr an Tighearna.*

AM focal a chunnaic Isaiah mac Amois
mu thimchioll Iudah agus Ierusa-
leim.
2 Tarlaidh anns na làithibh deireann-
ach[h] gu-m bi sliabh tighe an Tighearn'
air a dhaingneachadh air mullach nan
sléibhtean; agus àrdaichear e os ceann
nam beann; agus sruthaidh na h-uile
chinnich d'a ionnsuidh[i].
3 Agus théid mòran shlògh, agus their
iad, Thigibh[j], agus rachamaid suas gu
sliabh an Tighearna, gu tigh Dhé Iacoib;
agus teagaisgidh e sinn mu a shlighibh,
agus imichidh sinn 'n a cheumaibh; oir o
Shion théid an lagh a mach[k], agus focal
an Tighearn' o Ierusalem.
4 Agus bheir e breth am measg nan
cinneach, agus bheir e achmhasan do
mhòran shlògh; agus buailidh iad an
claidhean gu coltaraibh[l], agus an sleagh-
an gu corranaibh - sgathaidh; cha tog
cinneach claidheamh an aghaidh cinnich,
agus cha-n fhòghlum iad cogadh na's mò.
5 O thigh Iacoib, thigibh agus imicheam-
aid ann an solus an Tighearn'[n].
6 Air an aobhar sin thréig thu do
shluagh, tigh Iacoib, a chionn gu bheil
iad air an lìonadh o'n àird an ear, agus
'n an luchd-fiosachd[o] mar na Philistich;
agus tha an tlachd ann an cloinn choig-
reach[p].
7 Agus tha an tìr air a lìonadh le air-
giod agus òr[q], agus cha-n 'eil crìoch air
an ionmhasaibh; tha an tìr air a lìonadh
le eachaibh, agus cha-n 'eil crìoch air an
carbadaibh.
8 Tha an tìr fòs air a lìonadh le ìodhol-
aibh; tha iad a' sleuchdadh do obair an
làmh féin, do'n ni sin a rinn am meòir
féin.
9 Agus tha an duine suarach a' cromadh
sìos, agus tha an duine àrd 'g a ìsleachadh

R.C. 760.

1 *iadsan a philleas.*
2 *le.*
a rann. 19, 21 Tais. 6. 15, 16
b Salm 125. 5 Luc. 12. 45, 46
c Seph. 1. 6
d caib. 5. 16 Salm 18. 27
e Seph. 3. 11, 16 Sech. 9. 16
f Ese. 31. 3 Sech. 11. 1, 2
g rann 11
h Mic. 4. 1, &c.
i Salm 2. 8
j Ier. 31. 6 50. 5 Sech. 8. 21, 23
k Luc. 24. 47
l Salm 46. 9 Hos. 2. 18
m Salm 146. 3, 4 Ier. 17. 5
3 *suim.*
n Eph. 5. 8
o Deut. 18. 14
p Neh. 13. 23
q Deut. 17. 17
r caib. 36. 12 Ier. 38. 9
s Lebh. 26. 26
t 2 Ri. 24. 14

féin; agus cha tabhair thusa maitheanas
dhoibh.
10 Imich a steach do'n charraig[a], agus
folaich thu féin anns an ùir, roimh
uamhas an Tighearn', agus o ghlòir a
mhòrachd.
11 Islichear sealladh uaibhreach an
duine mhòir[d], agus leagar sìos àrdan nan
daoine suarach; agus bithidh an Tigh-
earna 'n a aonar air 'àrdachadh anns an là
sin[e].
12 Oir *thig* là Tighearna nan sluagh air
gach neach a tha uaibhreach agus àrd,
agus air gach neach a tha air a thogail
suas, agus leagar sìos e;
13 Agus air uile sheudaraibh Lebanoin[f],
*a tha* àrd agus togta suas; agus air uile
dharagaibh Bhasain;
14 Agus air na h-uile bheanntaibh àrda,
agus air na h-uile chnocaibh *a tha* togta
suas;
15 Agus air gach tùr àrd, agus air gach
balla daingnichte;
16 Agus air uile longaibh Tharsis, agus
air na h-uile dhealbhan sgiamhach.
17 Agus ìslichear uabhar an duine
mhòir[g], agus leagar sìos àrdan nan daoine
suarach; agus bithidh an Tighearna 'n a
aonar air 'àrdachadh anns an là sin.
18 Agus cuiridh e na h-ìodholan gu
buileach air cùl.
19 Agus théid iad a steach ann an
còsaibh nan creag, agus ann an tuill na
talmhainn, roimh uamhas an Tighearn',
agus o ghlòir a mhòrachd, 'n uair a
dh'éireas e a chrathadh na talmhainn gu
h-uamhasach.
20 Anns an là sin tilgidh duine 'ìodholan
airgid agus 'ìodholan òir, a rinn iad, *gach
aon* dha féin, gu sleuchdadh *dhoibh*, chum
nam famh agus chum nan ialtag;
21 Gu dol a steach ann an còsaibh nan
creag, agus ann am mullaichibh nan
sgòrr, roimh uamhas an Tighearn', agus o
ghlòir a mhòrachd, 'n uair a dh'éireas e a
chrathadh na talmhainn gu h-uamhasach.
22 Leigibh dhibh '*ur dùil* ri duine[m],
aig am bheil 'anail 'n a chuinneanaibh;
oir ciod am fàth mu'n gabhar meas[3]
dheth?

## CAIB. III.

1 *Na h-uile a bha gu teachd air Iudah a chionn gu-n do thréig iad Dia.* 10 *Eiridh gu maith do'n ionracan,* 11 *ach dìolar do'n aingidh a réir gnìomharan a làmh.* 16 *Peanas nigh-eana Shioin air son an uaill.*

OIR feuch, bheir an Tighearna, Tigh-
earna nan sluagh, air falbh o Ieru-
salem agus o Iudah[r], an lorg agus am
bata[s], uile lorg an arain, agus uile lorg an
uisge,
2 An treun-fhear[t] agus am fear-cog-
aidh, am breitheamh agus am fàidh, an
duine glic agus an seanair;
3 An ceannard air leth-cheud agus an
duine urramach, agus an comhairliche,

agus am fear-ceirde seòlta, agus an cainnt-fhear deas-bhriathrach.

4 Agus ni mi leanabain 'n an uachdarain orra[a], agus riaghlaidh naoidheanan os an ceann.

5 Agus bithidh an sluagh air an sàruchadh, gach fear le 'chéile, agus gach fear le 'choimhearsnach ; ni an t-òganach tàir air an aosda, agus an duine an-uasal air an duin' uasal.

6 An uair a ghlacas fear a bhràthair, de thigh 'athar, air a thrusgan, *ag ràdh*, Thig, agus bi a'd' fhear-riaghlaidh oirnn, agus bitheadh an t-aomadh so fo do làimh-sa :

7 Bheir e briathar[1] air an là sin, ag ràdh, Cha bhi mis' a'm' fhear-slànachaidh *dhuibh* ; oir ann am thigh-sa cha-n 'eil biadh no eudach ; na cuiribh mise suas a'm' fhear-riaghlaidh air an t-sluagh.

8 Oir tha Ierusalem air aomadh sìos[c], agus Iudah air tuiteam ; a chionn gu bheil an teangadh agus an deanadas an aghaidh an Tighearn'[e], a chur cathachaidh air sùilibh a ghlòire.

9 Tha sealladh an gnùise a' toirt fianuis 'n an aghaidh[g]; agus tha iad a' deanamh am peacaidh follaiseach, mar Shodom ; cha-n 'eil iad '*g a* fholach ; is truagh do an anamaibh, oir thug iad olc orra féin.

10 Abraibh ris an ionracan *gur* maith[2] *a dh'éireas* dha[h]; oir toradh an gniomharan ithidh iad[i].

11 Is an-aoibhinn do'n aingidh ; *is* olc *a dh'éireas* dha-san[j]; oir dìolar dha obair a làmh féin[k].

12 *Do thaobh* mo shluaigh-sa, tha clann a' deanamh sàruchaidh orra, agus tha mnathan a' riaghladh os an ceann. O mo shluagh, tha do chinn-iuil 'g ad chur air seacharan, agus a' fiaradh slighe do cheuman.

13 Tha an Tighearn' a' seasamh suas chum tagraidh[o]; agus tha e a' seasamh a thabhairt breth air an t-sluagh.

14 Tionnsgnaidh an Tighearn' ann am breitheanas ri seanairibh a shluaigh, agus r'an uachdarain ; oir dh'ith sibh suas am fìon-lios[s]; tha creach nam bochd 'n 'ur tighibh.

15 Ciod is ciall duibh, gu bheil sibh a' pronnadh mo shluaigh[u], agus a' bleith eudanna nam bochd? deir Iehobhah, Tighearna nan sluagh.

16 Os bàrr, thubhairt an Tighearn', A chionn gu bheil nigheana Shioin uallach, agus ag imeachd le muinealaibh sìnte mach, agus le sùilibh meara, ag imeachd le ceumaibh iullagach, agus a' deanamh fuaime le'n cosaibh :

17 Uime sin ni an Tighearna maol mullach cinn nigheana Shioin, agus leigidh an Tighearna ris an nàire.

18 Anns an là sin bheir an Tighearn' air falbh àille nan cos-fhàinneachan, agus na bréidean, agus na samhlachan-gealaich,

B.C. 760.

[a] Ecl. 10. 16
[1] *togaidh e a làmh ;* 's e sin, *mionnaichidh e.*
[b] Mic. 1. 16
[c] Mic. 3. 12
[d] Tuir. 1. 4
[e] Mal. 3. 13-15
[f] Tuir. 2. 10
[g] Ier. 3. 3
[2] *is maith ;* no, *is sona dha.*
[h] Ecl. 8. 12, 13
[i] Salm 128. 2
[j] caib. 57. 20, 21
[k] Gnà. 1. 31
[l] Ier. 23. 5, 6 Sech. 6. 12, 13
[m] Salm 85. 11, 12 Sech. 9. 17
[n] caib. 10. 20-22 Ioel 2. 32
[o] Mic. 6. 2
[p] caib. 60. 21 Eabh. 12. 14
[q] Dan. 12. 1
[r] Sech. 13. 1
[s] Mat. 21. 33
[t] Sech. 13. 9 Mal. 3. 2, 3
[u] caib. 58. 4
[v] Ecs. 13. 21
[w] Sech. 2. 5
[x] caib. 25. 4

19 Na cluigeanan, agus na làmh-fhailean, agus na sgàilean,

20 Na cuaileanan, agus na glùineanan, agus na foilteanan, agus na soireachan-boltraich, agus na cluas-fhàinnean,

21 Na fàinneachan, agus na seudan-sròine,

22 Na trusgana lasach, agus na tonnagan, agus na falluinnean, agus na deilg,

23 Na sgàthanan, agus na lèintean anairt, agus na curraichdean, agus na bratan-sgàile.

24 Agus 'an àite deadh fhàile *bithidh* bréine, agus 'an àite criosa *bithidh* srachdadh, agus 'an àite fuilt air a dheadhchleachdadh *bithidh* maoile[b], agus 'an àite crios-uchd *bithidh* ceanglachan saceudaich, *agus* losgadh 'an àite maise.

25 Tuitidh do dhaoine leis a' chlaidheamh, agus do threun-fhir anns a' chogadh.

26 Agus ni a geatacha caoidh[d] agus bròn ; agus suidhidh i gu h-aonaranach, sìos air an làr[f].

## CAIB. IV.

1 *Teanntachd bhan Iudah.* 2 *Sonas agus maise rioghachd Chriosd.*

AGUS ni seachd mnathan greim air aon fhear 's an là sin, ag ràdh, Ar n-aran féin ithidh sinn, agus ar n-eudach féin caithidh sinn ; a mhàin bitheamaid air ar n-ainmeachadh ort-sa, a thoirt air falbh ar mi-chliù.

2 Anns an là sin bithidh meangan[l] an Tighearna sgiamhach agus glòrmhor, agus toradh an fhearainn[m] oirdheirc agus maiseach dhoibh-san a théid as de Israel[n].

3 Agus tarlaidh, an neach a dh'fhàgar ann an Sion, agus a dh'fhanas ann an Ierusalem, goirear esan naomh[p], *cadhon* gach aon a tha sgrìobhta am measg nam beò ann an Ierusalem[q].

4 An uair a nigheas an Tighearn'[r] air falbh salchar nigheana Shioin, agus a ghlanas e fuil Ierusaleim as a meadhon, le spiorad breitheanais, agus le spiorad losgaidh[t].

5 Agus cruthaichidh an Tighearn' air gach àite-tàimh de shliabh Shioin, agus air a coimhthionalaibh, neul anns an là[v], agus deatach, agus dealradh teine lasaraich anns an oidhche[w]; oir thar a' ghlòir uile bithidh còmhdach.

6 Agus bithidh e 'n a bhùth, air son sgàile o'n teas anns an là, agus air son didein, agus air son ionaid-fasgaidh[x] o'n doininn agus o'n uisge.

## CAIB. V.

1 *Le cosamhlachd lios-fìona nochd Dia ceartas a bhreitheanais.* 8 *Ni an Tighearna peanas air luchd-sannt,* 11 *air geòcairibh,* 18 *air luchd-deanamh an uilc,* 20 *agus orra-san a ghnàth-*

*aicheas euceart. 26 Coimhlionadh bhreith-canas Dhé.*

B.C. 760.

SEINNIDH mi nis do fhear mo ghràidh, òran le fear mo ghràidh mu thimchioll a lios-fìona. Bha aig mo ghràdh-sa fìon-lios[a] air cnoc àrd tarbhach.

2 Agus chuir e callaid m'a thimchioll, agus ghlan e na clachan as agus shuidhich e rogha fìonain ann[b], agus thog e tùr 'n a mheadhon, agus cuideachd chladhaich e amar-fìona; agus dh'amhairc e dh'fheuchainn an tugadh e mach dearcan fìona, agus thug e mach dearcan fiadhain.

3 Agus a nise, O luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus fheara Iudah, thugaibh breth[c], guidheam oirbh, eadar mise agus m'fhìon-lios.

4 Ciod tuilleadh a ghabhadh deanamh ri m'fhìon-lios nach d' rinn mi ann? C'ar son, an uair a dh'amhairc mi an tugadh e mach dearcan fìona, a thug e mach dearcan fiadhain?

5 Agus a nis thigibh, nochdaidh mise dhuibh ciod a ni mi ri m'fhìon-lios; bheir mi air falbh a challaid[e], agus ithear suas e; brisidh mi a bhalla, agus bithidh e air a shaltairt sìos.

6 Agus cuiridh mi fàs e; cha sgathar e, agus cha ruamhairear e; ach fàsaidh an dris agus an droighinn *ann*; agus bheir mi àithne do na neulaibh nach fras iad uisge air[f].

7 Oir is e fìon-lios Tighearna nan sluagh tigh Israeil[h], agus daoine Iudah luibh a mhòr thlachd; agus bha sùil aige ri breitheanas, agus feuch ain-tighearnas; ri ceartas, agus feuch gaoir ghoirt.

8 Is an-aoibhinn dhuibh-se a tha 'cur tighe ri tigh[j], *agus* a' cur achaidh ri achadh, gus nach bi àit ann, agus gu-n gabh sibh còmhnuidh air leth ann am meadhon na tìre!

9 Ann am chluasaibh *thubhairt* Tighearna nan sluagh, Gu deimhin bithidh iomadh tigh fàs, *tighean* mòra agus maiseach, gun neach a' gabhail còmhnuidh *annta*.

10 Bheir deich acraichean a dh'fhìonlios[k] aon bhat *fìona*, agus bheir homer de shìol uaith ephah.

11 Is an-aoibhinn dhoibhsan a dh'éireas gu moch 's a' mhaduinn, a dhol an déigh dibhe làidir; a bhuanaicheas gu feasgar, ionnus gu-n cuir am fìon teas orra!

12 Agus tha a' chlàrsach[n], agus a' chruitchiùil, agus an tabor, agus a' phìob, agus fìon 'n an cuirmibh; ach obair an Tighearna cha-n 'eil iad a' cur 'an suim[q], agus gniomh a làmh cha-n 'eil iad a' toirt fainear.

13 Uime sin tha mo shluagh air dol ann am braighdeanas, a chionn *gu bheil iad* gun eòlas[s]; agus tha an uaislean air bàsachadh le gort, agus an ìslean air tiormachadh le tart.

14 Air an aobhar sin mheudaich an uaigh a ciocras, agus dh'fhosgail i a beul thar tomhas; agus théid an glòir, agus am mòr-shluagh, agus an greadhnachas, agus esan a tha ri aighear, sìos d'a h-ionnsuidh.

15 Agus leagar sìos an duine suarach, agus ìslichear an duine cumhachdach, agus ìslichear sùilean nan uaibhreach.

16 Ach bithidh Tighearna nan sluagh air 'àrdachadh ann am breitheanas; agus bithidh an Dia naomh air a naomhachadh ann an ceartas.

17 An sin ionaltraidh na h-uain mar is àbhaist doibh; agus ithidh coigrich machraichean fàsail na muinntir reamhair.

18 Is an-aoibhinn dhoibhsan a tha 'tarruing aingidheachd le cordaibh dìomhanais, agus peacaidh .mar le taodaibh feuna:

19 A deir, Deanadh e deifir[d], luathaicheadh e 'obair, a chum gu faic sinn; agus dlùthaicheadh comhairle Ti naoimh Israeil, agus thigeadh i *gu crìch*, a chum gu-m bi fios againn.

20 Is truagh dhoibhsan a deir maith ri olc, agus olc ri maith; a tha 'cur dorchadais 'an àite soluis, agus soluis 'an àite dorchadais; a tha 'cur an t-seirbh 'an àit a' mhilis, agus a' mhilis 'an àit an t-seirbh!

21 Is truagh dhoibhsan a tha glic 'n am barail féin[g], agus 'n am beachd féin tuigseach!

22 Is truagh dhoibhsan a tha làidir a dh'òl fìona[i], agus 'n an daoinibh neartmhor a mheasgadh dibhe làidir:

23 A tha 'saoradh a' chiontaich air son duaise; agus a' toirt ionracais an fhìrein air falbh uaith!

24 Uime sin mar a dh'imlicheas teangadh an teine suas an asbhuain, agus a chnàmhas an lasair am moll, *mar sin* bithidh am freumh-san mar fhiodh grod, agus théid am blàth suas mar dhuslach; a chionn gu-n do dhiùlt iad le tàir lagh Tighearna nan sluagh, agus gu-n do chuir iad cùl ri focal Ti naoimh Israeil.

25 Air an aobhar sin tha corruich an Tighearn' air lasadh an aghaidh a shluaigh[l]; agus shìn e mach a làmh 'n an aghaidh, agus bhuail e iad; agus chriothnaich na sléibhtean[m], agus bha an colainnean mar aolach air meadhon nan sràidean. Air son so uile, cha-n 'eil a chorruich air pilleadh air falbh[o]; ach tha a làmh fathast sìnte mach.

26 Agus togaidh e suas bratach[p] do na cinnich am fad as, agus ni e fead air an son o iomall na talmhainn; agus, feuch, le deifir thig iad gu luath.

27 Cha bhi aon neach fann[r], agus cha bhi aon neach tuisleach 'n am measg; cha tig clò, cha tig codal *air aon diubh*; cha-n fhuasgailear crios an leasraidh, agus cha bhrisear bar-iall am bròg.

28 Aig am bheil an saighdean geuraichte, agus am boghachan uile air

[a] Luc. 20. 9, &c.
[b] Ier. 2. 21
[c] Mic. 6. 2
[d] 2 Pead. 3. 3, 4
[e] Isa. 80. 12-16 Tuir. 1. 2-9
[f] Deut. 28. 23, 24 Am. 4. 7
[g] Gnà. 26. 12
[h] Salm 80. 8, 11-15
[i] Gnà. 23. 29-35
[j] Mic. 2. 2
[k] Hag. 1. 9-11
[l] 2 Ri. 22. 13, 17
[m] Hab. 3. 6
[n] Am. 6. 5, 6
[o] Lebh. 26. 14, &c.
[p] Hab. 1. 6-10
[q] Salm 28. 5
[r] Ioel 2. 3-11
[s] Hos. 4. 6 Luc. 19. 44

ghleus; bithidh iongannan an each air
am meas mar ailbhinn, agus an rothan
mar chuairt-ghaoith.
29 *Bithidh* am beucaich mar leòmhan
boirionn; beucaidh iad mar leòmhanaibh
òga; agus ni iad nuallan, agus glacaidh
iad a' chreach, agus togaidh iad leo *i*,
agus cha *bhi* neach ann a theasairg-
eas.
30 Agus anns an là sin beucaidh iad
'n an aghaidh, mar bheucaich na fairge;
agus seallaidh iad air an talamh, agus,
feuch, dorchadas *agus* teanntachd; agus
bithidh an solus air a dhorchachadh ann
a speuraibh.

## CAIB. VI.

1 *Taisbeanadh Isaiah mu thimchioll an Tigh-earna 'n a ghlòir.* 5 *Bha am fàidh fo eagal,* 6 *agus thug aingeal misneach dha.* 8 *Chuir-eadh e dh'ionnsuidh an t-sluaigh a nochdadh dhoibh gu robh iad reasgach agus do-lùbaidh.*

ANNS a' bhliadhna[c] 's an d'fhuair rìgh
Usiah bàs, chunnaic mi an Tigh-
earna 'n a shuidhe air caithir rìoghail[e],
àrd agus togta suas; agus lìon iomall a
thrusgain an teampull.
2 Os a cheann sheas seraphim[f]: aig
gach aon bha sè sgiathan; le dithis chòmh-
daich e 'aghaidh[g], agus le dithis chòmh-
daich e a chosan, agus le dithis rinn e
itealaich.
3 Agus ghlaodh iad, gach aon r'a chéile,
agus thubhairt iad, Is naomh, naomh,
naomh Tighearna nan sluagh[h]; tha an
talamh uile làn d'a ghlòir.
4 Agus ghluais ursainnean an doruis le
guth an ti a ghlaodh, agus lìonadh an
tigh le deataich[i].
5 Agus thubhairt mi, Mo thruaighe
mise! oir chaidh as domh: oir is duine
mi aig am bheil bilean neòghlan[k], agus
am measg sluaigh aig am bheil bilean
neòghlan tha mi a'm' chòmhnuidh; oir
chunnaic mo shùilean an Rìgh, Tighearna
nan sluagh[l].
6 An sin thàinig aon de na seraphim
ag itealaich a m'ionnsuidh, agus 'n a làimh
éibhleag bheò, *a* thug e leis a' chlobha
bhàrr na h-altarach[m];
7 Agus bhean e ri mo bheul, agus
thubhairt e, Feuch, bhean so ri d' bhil-
ibh[n]; agus tha d'aingidheachd air a toirt
air falbh, agus do lochd air a ghlanadh.
8 Agus chuala mi guth an Tighearn' ag
ràdh, Cò leis a chuireas mi fios[p]? agus cò
théid air ar son? Agus thubhairt mi,
Feuch, tha mise an so; cuir fios leam-sa.
9 Agus thubhairt e, Rach, agus abair
ris an t-sluagh so, Cluinnibh da rìreadh,
ach na tuigibh[q]; agus faicibh da rìreadh,
ach na tugaibh fainear.
10 Dean cridhe an t-sluaigh so reamh-
ar[r], agus dean an cluasan trom, agus druid
an sùilean; mu-m faic iad le'n sùilibh,
agus mu-n cluinn iad le'n cluasaibh, agus
mu-n tuig iad le'n cridheachabh, agus

B.C. 758.

[a] 2 Ri. 25. 21
[b] caib. 1. 9
[1] *an stoc a' mairsinn.*
[c] 2 Ri. 15. 7
[d] 2 Ri. 16. 5
[e] 1 Ri. 22. 19
Ese. 1. 26
Eoin 12. 41
[f] Dan. 7. 10
Tais. 7. 11
[g] Ese. 1. 11
[h] Tais. 4. 8
[2] *pillidh fuigheal.*
[i] Ecs. 40. 34
1 Ri. 8. 10-12
[j] 2 Ri. 18. 17
[k] Ecs. 6. 30
Ier. 1. 6
[l] Ecs. 33. 20
Bre. 13. 22
[m] Dan. 9. 21-23
[n] Ier. 1. 9
[o] caib. 8. 10
Gnà. 21. 30
[p] 1 Ri. 22. 20
[q] Mat. 13. 14, 15
Gnio. 28. 26, 27
[r] Salm 119. 70
[3] *cha daingnichear sibh.*
[s] caib. 38. 7, 22

gu-n iompaichear iad, agus gu-m bi iad
air an slànuchadh.
11 An sin thubhairt mise, Cia fhad, a
Thighearn'? Agus thubhairt esan, Gus
an cuirear bailtean fàs, gun neach *'g an*
*àiteachadh*: agus tighean, gun duine *a'*
*gabhail còmhnuidh annta*; agus gu-m bi
am fearann gu tur air 'fhàsachadh;
12 Agus gu-m fògair an Tighearna
daoine am fad as[a]; agus gu-m bi fàsalachd
mhòr ann am meadhon na tìre.
13 Ach fathast *bithidh* deachamh innte[b];
agus pillidh *e*, agus caithear *e*; mar an
cuilionn agus an darach, aig am bheil
brìgh annta[1], ged thilg iad *an duilleach*;
*mar sin bithidh* sìol naomh 'n a bhrìgh
innte-se.

## CAIB. VII.

1 *Thug Isaiah misneach do Ahas 'n uair a bha e fo amharus air son Resin agus Phecah.* 14 *Fàistneachd a thaobh Chriosd.* 17 *Bhagradh Iudah le breitheanas uamhasach.*

ANN an làithibh Ahais mhic Iotaim[d],
mhic Usiah, rìgh Iudah, chaidh
Resin rìgh Shiria, agus Pecah mac
Remaliah rìgh Israeil suas do Ierusalem,
a chogadh 'n a h-aghaidh, ach cha b'urr-
ainn iad buadhachadh oirre.
2 Agus dh'innseadh do thigh Dhaibh-
idh, ag ràdh, Tha Siria ann an comh-
bhoinn ri Ephraim; agus bha a chridhe
air a ghluasad, agus cridhe a shluaigh;
mar a ghluaisear craobhan na coille
roimh 'n ghaoith.
3 Agus thubhairt an Tighearna ri Isaiah,
Rach a mach a nis 'an còdhail Ahais, thu
féin, agus Sear-iasub[2] do mhac, aig ceann
sruth-chlais na linne uachdaraich[j], air
slighe achaidh an luadhadair;
4 Agus abair ris, Thoir an aire, agus
bi a'd' thosd; na gabh eagal, agus na bi
lag-chridheach, air son dà earr nan àith-
innean smùidreach so, air son corruich
Resin agus Shiria, agus mhic Remaliah.
5 Air son gu-n do dhealbh Siria,
Ephraim, agus mac Remaliah, olc a'd'
aghaidh, ag ràdh,
6 Rachamaid suas an aghaidh Iudah,
agus teannaicheamaid e, agus briseamaid
a steach, agus cuireamaid rìgh suas gu
rìoghachadh 'n a mheadhon, *eadhon* mac
Thabeail:
7 Mar so deir an Tighearna Iehobhah,
Cha seas e[o], ni mò thig e gu crìch.
8 Ged is e ceann Shiria Damascus,
agus ceann Dhamascuis Resin; gidheadh
an taobh a stigh de chùig agus trì fichead
bliadhna, bithidh Ephraim air a bhris-
eadh, ionnus nach bi e 'n a chinneach:
9 Ged is e ceann Ephraim Samaria,
agus ceann Shamaria mac Remaliah.
Mur creid sibh, gu cinnteach cha bhi sibh
seasmhach[3].
10 Agus labhair an Tighearna fathast
ri Ahas, ag ràdh,
11 Iarr dhuit féin comharadh[s] o an Tigh-

earna do Dhia ; iarr anns an doimhne, no
anns an àirde shuas.
12 Ach thubhairt Ahas, Cha-n iarr mi,
ni mò a bhuaireas mi an Tighearn'.
13 Agus thubhairt esan, Eisdibh a
nis, a thigh Dhaibhidh ; Am beag leibh
daoine a sgìtheachadh ; ach an sgìthich
sibh fòs mo Dhia?
14 Air an aobhar sin, bheir an Tigh-
earna féin comharadh dhuibh ; Feuch,
bithidh òigh torrach[c], agus beiridh i mac ;
agus bheir i Imanuel[e] mar ainm air.
15 Im agus mil ithidh e, gus an tuig
e an t-olc a dhiùltadh, agus am maith a
ròghnachadh.
16 Oir mu-n aithne do'n leanabh[f] an
t-olc a dhiùltadh, agus am maith a rògh-
nachadh, fàsaichear fearann an dà rìgh
leis am bheil thu air do chlaoidheadh.
17 Bheir an Tighearn' ortsa, agus air
do shluagh, agus air tigh d'athar, làith-
ean, nach robh an leithidean ann o'n là
's an do dhealaich Ephraim ri Iudah ;
*eadhon* rìgh Asiria.
18 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n
gairm an Tighearn' a' chuileag a tha
ann an iomall aimhnichean na h-Eiphit,
agus an seillean a tha ann an talamh
Asiria :
19 Agus thig iad[i], agus luidhidh an
t-iomlan diubh anns na gleanntaibh fàsail,
agus ann an còsaibh nan creag, agus air
gach uile dhroighnich agus air gach uile
phreas.
20 Anns an là sin lomaidh an Tighearna
le ealtainn[l] thuarasdail, leis an t-sluagh
air taobh thall na h-aimhne, le rìgh Asiria,
an ceann agus fionna nan cosan ; agus
bearraidh i eadhon an fheusag.
21 Agus tarlaidh anns an là sin gu-n
àraich duine bò òg agus dà chaora :
22 Agus o phailteas a' bhainne 'bheir
iad uatha, ithidh e ìm ; oir ìm agus mil
ithidh gach neach a dh'fhàgar anns an tìr.
23 Agus tarlaidh anns an là sin, gach
àit anns an robh mìle fìonan, *air am meas*
air mhìle bonn airgid, gu-m bi e 'n a
sgithich agus 'n a dhroighnich.
24 Le saighdibh agus leis a' bhogha
thig iad an sin ; oir bithidh an talamh
uile 'n a sgithich agus 'n a dhroighnich.
25 Agus *air* na h-uile chnocaibh a
bhitheas air an ruamhradh leis a' chaibe,
cha tig eagal sgithich no droighnich ; ach
bithidh e 'n a àiridh dhamh, agus 'n a
ionaltradh meanbh-chruidh.

## CAIB. VIII.

1 *Roimh-innis Isaiah sgrios Dhamascuis agus Shamaria le rìgh Asiria.* 9 *Seasaidh rùn Dhé gu sìorruidh.* 11 *Bithidh aoibhneas orra-san a chuireas an dòigh agus an earbsa ann an Dia.*

AGUS thubhairt an Tighearna rium,
Gabh clàr mòr, agus sgrìobh air, le
inneal-sgrìobhaidh duine mu Mhaher-
salal-has-bas[2].

R.C. 742.

[a] 2 Ri. 16. 10
[b] caib. 7. 16
[c] Luc. 1. 31-35
[d] caib. 17. 3; 2 Ri. 15. 29; 16. 9
[e] Mat. 1. 23
[f] caib. 8. 4
[g] Neh. 3. 15; Eoin 9. 7
[1] 's e sin, *Euphrates.*
[h] caib. 7. 16, 17
[i] Ier. 16. 16
[j] caib. 36. 1, &c.
[k] caib. 37. 36
[l] 2 Ri. 16. 7, 8; 2 Each. 28. 20, 21
[m] Salm 46. 1, 7
[n] Gnà. 1. 15
[o] 1 Pead. 3. 14, 15
[p] Luc. 12. 5
[q] Ese. 11. 16
[r] Luc. 2. 34; Ròm. 9. 32; 1 Pead. 2. 8
[s] Mat. 13. 57
[t] Luc. 20. 17, 18
[u] Tais. 5. 1, 5
[v] Gnà. 8. 8, 9; Mat. 13. 11
[w] caib. 50. 10; 54. 8
[x] Hab. 2. 3
[2] 's e sin, *greas a chreach, luathaich a' chobhartach.*

2 Agus thug mi leam, chum dearbh-
aidh, fianuisean fìrinneach, Uriah an
sagart[a], agus Sechariah mac Ieberechiah.
3 Agus dhlùthaich mi ris a' bhan-
fhàidh ; agus dh'fhàs i torrach, agus
rug i mac : agus thubhairt an Tighearna
rium, Thoir mar ainm air Maher-salal-
has-bas :
4 Oir mu an aithne do'n leanabh[b]
m'athair agus mo mhàthair a ràdh,
togar air falbh saoibhreas Dhamascuis[d]
agus creach Shamaria, roimh rìgh Asiria.
5 Agus labhair an Tighearna fathast
rium, ag ràdh,
6 A chionn gu-n do chuir an sluagh so
cùl ri uisgeachaibh Shiloah[g], a ruitheas
gu sèimh ; agus gu bheil iad a' gabhail
tlachd ann an Resin agus ann am mac
Remaliah :
7 Uime sin, feuch, bheir an Tighearn' a
nìos orra uisgeachan na h-aimhne[1], làidir
agus lìonmhor, *eadhon* rìgh Asiria[h] agus
'uile ghreadhnachas ; agus éiridh e os
ceann a chlaisean uile, agus théid e thar
'uile bhruachaibh.
8 Agus gabhaidh e roimhe air feadh
Iudah, a' ruith thairis agus a' sgaoileadh ;
*eadhon* gus am muineal ruigidh e ; agus
lìonaidh sgaoileadh a sgiathan leud do
thìre-sa[j], O Imanueil.
9 Cruinnichibh r'a chéile, a chinneacha,
agus brisear sibh 'n 'ur bloighdibh[k]: éisd-
ibh, sibhse uile a tha 's na dùthchann-
aibh fad as ; crioslaichibh sibh féin, agus
brisear sibh 'n 'ur bloighdibh ; crioslaich-
ibh sibh féin, agus brisear sibh 'n 'ur
bloighdibh.
10 Cuiribh 'ur comhairle ri 'chéile,
agus thig i gu neo-bhrigh ; labhraibh
am focal, agus cha seas e ; oir tha Dia
leinne[m].
11 Oir thubhairt an Tighearna rium,
le làimh làidir, agus theagaisg e mi, a
chum nach siubhlainn ann an slighe an
t-sluaigh so[n], ag ràdh,
12 Na abraibh-se comh-bhoinn ris gach
ni ris an abair an sluagh so comh-bhoinn ;
agus na gabhaibh eagal roimh an uamhas-
san[o], agus na bitheadh geilt oirbh.
13 Tighearna nan sluagh, naomhaichibh
esan féin ; agus *bitheadh* esan duibh 'n a
chùis eagail[p], agus *bitheadh* esan duibh
'n a aobhar ball-chrith.
14 Agus bithidh e 'n a ionad naomh[q] ;
ach 'n a chloich-thuislidh[r], agus 'n a charr-
aig-oilbheim[s] do dhà thigh Israeil ; 'n a
lìon agus 'n a ribe do luchd-àiteachaidh
Ierusaleim.
15 Agus gheibh mòran 'n am measg
tuisleadh[t], agus tuitidh iad, agus brisear
iad, agus ribear agus glacar iad.
16 Ceangail suas an fhianuis, seulaich
an lagh[u] am measg mo dheisciobul-sa[v].
17 Ach feithidh mise ris an Tighearn'[w]
a tha 'folach a ghnùise o thigh Iacoib[x],
agus bithidh sùil agam ris.
18 Feuch, *tha* mise, agus a' chlann a

thug an Tighearna dhomh[a], 'n ar comharaidhean agus 'n ar n-iongantais ann an Israel, o Thighearna nan sluagh a tha 'n a chòmhnuidh ann an sliabh Shioin.

19 Agus an uair a their iad ruibh, Iarraibh a chum nam ban-fhiosaichean, agus a chum nan druidhean, muinntir a ni bìdeil agus borbhanaich; nach bu chòir do shluagh iarraidh chum an Dé? an ann *a dh'iarradh iad* a chum nam marbh, 'an àite nam beò?

20 *Iarradh iad* a chum an lagha agus a chum na fianuis[b]: mur labhair iad a réir an fhocail so, *'s ann* a chionn nach 'eil solus annta.

21 Agus siubhlaidh *gach aon* d'a thrìd, ann an teinn agus ann an gorta; agus tarlaidh, 'n uair a bhitheas e ann an gorta, gu-m bi corruich air ris féin[c], agus mallaichidh e a righ agus a Dhia[d], agus e 'sealltuinn suas.

22 Agus seallaidh e air an talamh, agus feuch teanntachd agus doilleireachd; dubhar an àmhghair, agus tiugh-dhorchadas.

## CAIB. IX.

1 *Aoibhneas na h-eaglais air son teachd rìoghachd Chriosd.* 8 *Na breitheanais a bheir Dia air Israel air son an uabhair,* 13 *am mi-chreidimh,* 18 *agus an aingidheachd.*

GIDHEADH cha *bhi* an doilleireachd mar a *bha* ri lìnn a h-àmhghair, an uair a bhuail e gu h-eutrom an toiseach talamh Shebuloin agus talamh Naphtali, agus 'n a dhéigh sin bhuail e na bu truime *e*, air slighe na fairge, taobh thall Iordain, Galile nan cinneach.

2 An sluagh *a bha* 'siubhal ann an dorchadas, chunnaic iad solus mòr[g]; iadsan *a bha* 'n an còmhnuidh ann an tìr sgàile a' bhàis, dh'éirich solus orra.

3 Rinn thu an cinneach lìonmhor; nach do mheudaich thu an aoibhneas? rinn iad gairdeachas a'd' làthair, mar ghairdeachas anns an fhogharadh; mar ni *daoine* gairdeachas, an uair a roinneas iad a' chreach.

4 Oir bhris thu cuing 'eallacha, agus bata a ghuailte, slat an fhir a shàruich e, mar ann an là Mhidiain[j].

5 Oir *tha* gach uile chath an fhirchogaidh le cruaidh iomairt, agus eudach air a thumadh ann am fuil; ach bithidh *so* le losgadh, *agus* connadh air son an teine.

6 Oir rugadh dhuinne duine-cloinne[m], thugadh dhuinne mac; agus bithidh an uachdaranachd air a ghualainn[o]; agus goirear mar ainm dheth, Iongantach, Comhairliche, an Dia cumhachdach[p], an t-Athair sìorruidh, Prionnsa na sìthe[q].

7 Air fàs 'uachdaranachd, agus air *a* shìth, cha *tig* crioch[r], air caithir rìoghail Dhaibhidh, agus air a rìoghachd, chum a daingneachadh agus a socrachadh le breitheanas agus le ceartas, o so a mach

B.C. 740.

[a] Eabh. 2. 13

[b] Luc. 16. 29 Eoin 5. 39

[c] Gnà. 19. 3
[d] Tais. 16. 11

[e] Ier. 5. 3 Hos. 7. 10

[f] Ier. 18. 21

[g] Mat. 4. 15, 16

[h] Mal. 4. 1

[i] Gnio. 2. 20
[j] Bre. 7. 21, &c.
[1] *mar bhiadh.*
[k] Mic. 7. 2, 6
[l] Lebh. 26. 26 Ier. 19. 9
[m] caib. 7. 14 Luc. 2. 11
[n] caib. 49. 26
[o] Mat. 28. 18
[p] Eabh. 1. 8
[q] Eph. 2. 14
[r] Dan. 2. 44 1 Cor. 15. 25

agus gu sìorruidh; bheir eud Tighearna nan sluagh so gu crìch.

8 Chuir an Tighearna focal dh'ionnsuidh Iacoib, agus thuit e air Israel.

9 Agus bithidh fios aig an t-sluagh uile, aig Ephraim agus fear-àiteachaidh Shamaria, a tha ag ràdh, ann an uaill agus àrdan cridhe,

10 Tha na clachan-creadha air tuiteam, ach togaidh sinn le clachaibh snaidhte; tha na craobhan sicamoir air an gearradh sìos, ach cuiridh sinn craobhan seudair 'n an àit.

11 Uime sin àrdaichidh an Tighearna luchd mì-ruin Resin 'n a aghaidh, agus togaidh e suas a naimhdean le 'chéile;

12 Na Sirianaich o'n taobh bheoil, agus na Philistich o'n taobh chùil; agus ithidh iad suas Israel le beul farsuinn. Air son so uile cha-n 'eil a chorruich air a pilleadh air falbh; ach tha a làmh fathast sìnte mach.

13 Ach cha-n 'eil an sluagh so air pilltinn ris an ti a bhuail iad[e]; ni mò dh'iarr iad Tighearna nan sluagh:

14 Uime sin gearraidh an Tighearn' as o Israel an ceann agus an t-earball, a' gheug agus an luachair, ann an aon là.

15 An duine aosmhor agus urramach, is esan an ceann; agus am fàidh a tha 'teagasg bréige, is esan an t-earball.

16 Oir tha luchd-stiùraidh an t-sluaigh so 'g an cur air seacharan; agus *bithidh* iadsan a stiùrar leo air an slugadh suas.

17 Air an aobhar sin, cha dean an Tighearna gairdeachas os ceann an òganach[f], ni mò ni e iochd ri'n dilleachdain agus am bantrachaibh; oir tha gach aon diubh 'n a chealgair agus 'n a fhear dò-bheirt, agus tha gach beul a' labhairt amaideachd. Air son so uile cha-n 'eil a chorruich air a pilleadh air falbh, ach tha a làmh fathast sìnte mach.

18 Oir loisgidh aingidheachd mar theine[h]; ithidh i suas an dris agus an droighionn; agus cuiridh i ri theine badan na frìthe: agus éiridh iad an àird 'n an smùid a' dol suas.

19 Trid corruich Tighearna nan sluagh dhorchaicheadh an tìr[i]; agus bithidh an sluagh mar chonnadh[1] air son an teine: cha dean duine iochd air a bhràthair féin[k].

20 Agus bheir e teum air an làimh dheis, agus *gidheadh* bithidh e ocrach; agus ithidh e suas air an làimh chlì, agus cha bhi iad sàsuichte[l]; ithidh gach duine feòil a ghairdein féin[n].

21 *Ithidh* Manaseh Ephraim, agus Ephraim Manaseh; agus bithidh iad le 'chéile an aghaidh Iudah. Air son so uile cha-n 'eil a chorruich air a pilleadh air falbh, ach tha a làmh fathast sìnte mach.

## CAIB. X.

1 *Eiridh gu h-olc dhoibh-san a tha 'g orduchadh reachdan eucorach.* 5 *Claoidhidh Dia na h-Asirianaich air son an droch ghniomhara.*

*20 Tèarnar iarmad de Israel. 24 Fhuair Iudah gealladh air saorsa. 28 Sgrios nan Asirianach.*

IS truagh dhoibhsan a tha 'g orduchadh
reachdan eucorach[a], na sgrìobhaich-
ean a tha 'g àithneadh fòirneirt;
2 A thionndadh an fheumaich o bhreith-
eanas, agus a thabhairt *an* còrach le
ainneart o bhochdaibh mo shluaigh; air
chor as gu-m bi bantraichean 'n an cobh-
artaich dhoibh, agus *gu-n* creach iad na
dìlleachdain.
3 Agus ciod a ni sibh ann an là an
smachdachaidh[f]? agus anns an léir-sgrios
*a* thig o chéin! Cò dh'ionnsuidh a
theicheas sibh chum cabhair? agus càit
am fàg sibh 'ur glòir?
4 As m'eugmhais-sa aomaidh *iad* sìos
fo na prìosanaich, agus tuitidh iad fo na
mairbh. Air son so uile, cha-n 'eil a
chorruich air a pilleadh air falbh, ach
tha a làmh fathast sìnte mach.
5 Ho Asirianaich[1], slat mo chorruich[g];
agus am bata 'n an làimh *is e* sin m'fhearg.
6 An aghaidh cinnich chealgaich cuiridh
mi e; agus an aghaidh sluaigh *ris am
bheil* mo chorruich bheir mi dha àithne[j] a
thogail creiche, agus a thoirt leò cobhart-
aich; agus g'an saltairt sìos mar chlàbar
nan sràidean.
7 Gidheadh cha-n e sin a bhitheas 'n a
aire-san[l], agus cha-n e rùn a chridhe e;
ach *is e* milleadh *a tha* 'n a chridhe, agus
cinnich nach gann a ghearradh as.
8 Oir a deir e, Nach 'eil mo cheannard-
an uile 'n an rìghribh?
9 Nach 'eil Calno[o] mar Charchemis[p]?
Nach 'eil Hamat[q] mar Arphad? Nach
'eil Samaria mar Dhamascus[r]?
10 Mar a ghlac mo làmh rìoghachdan
nan ìodholan, aig an robh dealbhan
snaidhte na b'fhearr na iad sin a tha ann
an Ierusalem agus ann an Samaria;
11 Mar a rinn mi ri Samaria agus r'a
h-iodholaibh, nach dean mi mar an ceudna
ri Ierusalem agus r'a dealbhan-se?
12 Ach tarlaidh, 'n uair a choimhlionas
an Tighearn' 'obair gu h-iomlan air
sliabh Shioin agus air Ierusalem, gu-n
dean mi dìoghaltas air toradh cridhe
uaibhrich[w] rìgh Asiria, agus air sealladh
àrd a shùl.
13 Oir deir e, Le neart mo làimhe rinn
mi *e*, agus le mo ghliocas; oir tha deadh
thuigse agam; agus dh'atharraich mi
crìocha nam fineachan, agus chreach mi
an ionmhasan, agus leag mi sios an sluagh
mar *dhuine* treun:
14 Agus fhuair mo làmh, mar nead,
maoin nan slògh; agus mar a chruinnich-
eas neach uighean *a* thréigeadh, mar sin
chruinnich mise an talamh uile; agus cha
robh aon a ghluais an sgiath, a dh'fhosgail
an gob, no a rinn biog.
15 An dean an tuadh uaill an aghaidh
an fhir a tha 'gearradh leatha[e]? An
àrdaich an tuireasg e féin an aghaidh an
fhir a tha 'g a iomairt? mar gu-n sineadh
an t-slat *i féin* an aghaidh an neach a
tha 'g a togail; no mar gu-n togadh an
lorg suas *e féin mar* nach *b*'fhiodh a
*bh'ann.*
16 Air an aobhar sin[b], cuiridh an Tigh-
earna, Tighearna nan sluagh, caoile air a'
mhuinntir reamhair[c]; agus fo 'òirdheirceas
fadaidh e losgadh, mar losgadh teine.
17 Agus bithidh solus Israeil 'n a
theine[d], agus a Thi naomh 'n a lasair;
agus loisgidh agus caithidh e a dhroighionn
agus a dhris ann an aon là[e]:
18 Agus caithidh e glòir a fhrìthe, agus
'achaidh tharbhaich, eadar anam agus
fheòil; agus bithidh iad mar fhear-iom-
chair brataich a' call a threòir.
19 Agus bithidh fuigheall chraobhan a
choille tearc, ionnus gu-n sgrìobh leanabh
an àireamh.
20 Agus tarlaidh anns an là sin, nach
leig iarmad Israeil, agus iadsan a théid as
de thigh Iacoib, an taice na's mò[h] air an
fhear a bhuail iad; ach leigidh iad an
taice air an Tighearna[i], Ti naomh Israeil,
ann am fìrinn.
21 Pillidh fuigheall[k], eadhon fuigheall
de Iacob, dh'ionnsuidh Dhé uile-chumh-
achdaich.
22 Oir ged bhitheadh do shluagh, O
Israeil, mar ghaineamh na fairge, *cha
phill ach* fuigheall diubh[m]. An léir-sgrios
a dh'orduicheadh[n], ruithidh e thairis le
ceartas.
23 Oir sgrios, eadhon *sgrios* sònruichte
ni Iehobhah, Tighearna nan sluagh, 'am
meadhon na tìre uile.
24 Air an aobhar sin mar so deir Ieho-
bhah, Tighearna nan sluagh, Na bitheadh
eagal ort, O mo shluagh[s], a tha 'chòmh-
nuidh ann an Sion, roimh an Asirianach;
le slait buailidh e thu, agus a bhata tog-
aidh e suas a'd' aghaidh, a réir gnàth na
h-Eiphit.
25 Ach fathast ùine ro ghearr, agus
coimhlionar[2] m'fhearg[t], agus mo chorruich
'n an léir-sgrios[u].
26 Agus togaidh Tighearna nan sluagh
slat-sgiursaidh 'n a aghaidh, cosmhuil ri
àr Mhidiain aig[v] carraig Oreib: agus *mar
a bha* a shlat air an fhairge, mar sin
togaidh e suas i, a réir gnàth na h-Eiphit.
27 Agus tarlaidh anns an là sin, *gu-n*
atharraichear 'eallach bhàrr do ghuaille,
agus a chuing bhàrr do mhuineil; agus
caithear a' chuing do bhrìgh na h-olaidh-
ungaidh[x].
28 Thàinig e gu Aiat, chaidh e thairis
gu Migron[y]; aig Michmas[z] taisgidh e
'airneis.
29 Chaidh iad a null air an aiseag[a]; ann
an Gebah[b] ghabh iad tàmh: tha Ramah
air chrith[c]; tha Gibeah Shauil[d] a' teich-
eadh.
30 Tog suas do ghuth, O nighean Ghall-
im[f]; cluinnear e gu ruig Lais[g], O Anatot[h]
thruagh.

B.C. 738.

[a] Salm 94. 20
[b] Gnio. 12. 23
[c] Salm 106. 15
[d] Eabh. 12. 29
[e] caib. 37. 36
[f] Iob 31. 14
Hos. 9. 7
Tais. 6. 17
[1] no, *an-aoibhin do'n Asirianach.*
[g] Ier. 51. 20, 21
[h] 2 Each. 28. 20
[i] Hos. 14. 3
[j] Ier. 47. 6, 7
[k] caib. 6. 13
65. 8, 9
[l] Mic. 4. 12
[m] Ròm. 9. 27, 28
[n] caib. 28. 22
Dan. 9. 27
[o] Am. 6. 2
[p] 2 Each. 35. 20
[q] Ier. 49. 23
[r] 2 Ri. 16. 9
[s] caib. 37. 6
[2] no, *sguiridh.*
[t] Dan. 11. 36
[u] 2 Ri. 19. 35
[v] Bre. 7. 25
[w] 2 Ri. 19. 36, 37
Ier. 50. 18
[x] Dan. 9. 24
[y] 1 Sam. 14. 2
[z] 1 Sam. 13. 5
[a] 1 Sam. 13. 23
[b] Ios. 21. 17
[c] Hos. 5. 8
[d] 1 Sam. 14. 4
[e] Ier. 51. 20
[f] 1 Sam. 25. 44
[g] Bre. 18. 29
[h] Ier. 1. 1

31 Theich Madmenah[a]; tha luchd-àiteachaidh Ghebim air gabhail na ruaige.
32 Fanaidh e fathast an là sin ann an Nob[c]; crathaidh e a làmh[d] *an aghaidh* cnuic nighinn Shioin, *an aghaidh* sléibh Ierusaleim.
33 Feuch, sgathaidh Iehobhah, Tighearna nan sluagh, a' gheug le luasgadh mòr[g]; agus bithidh iadsan a's àirde fàs air an gearradh sìos, agus na h-uaibhrich air an ìsleachadh.
34 Agus gearraidh e dosan na frìthe le iarunn; agus tuitidh Lebanon le *làimh* chumhachdaich.

## CAIB. XI.

1 *Rìoghachd shìochail an fhaillein a dh'fhàsas suas á freumh Iese.* 10 *Bithidh Criosd mar bhrataich do na cinnich,* 12 *agus tionailidh e r'a chéile dìobaraich Israeil.*

AGUS thig geug[k] a mach o bhonn Iese[l], agus fàsaidh faillean[n] suas as a fhreumhan.
2 Agus gabhaidh spiorad an Tighearna còmhnuidh air[o], spiorad gliocais[p] agus tuigse, spiorad comhairle agus cumhachd, spiorad eòlais agus eagail an Tighearn':
3 Agus bithidh e geur-mhothachail ann an eagal an Tighearn'; agus cha-n ann a réir seallaidh a shùl a bheir e breth, no a réir claisteachd a chluas a bheir e achmhasan.
4 Ach le ceartas bheir e breth air a' bhochd[s], agus bheir e achmhasan le cothrom as leth dhaoine ciùine na talmhainn; agus buailidh e an talamh le slait a bheoil[t], agus le anail a bhile marbhaidh e an t-aingidh.
5 Agus bithidh ionracas 'n a chrios m'a leasraidh[w], agus fìrinn 'n a crios m'a airnibh.
6 An sin gabhaidh am madadh-alluidh còmhnuidh maille ris an uan[x], agus luidhidh an liopard sìos maille ris a' mheann; agus an laogh, agus an leòmhan òg, agus an spréidh reamhar le 'chéile; agus ni leanabh beag an stiùradh.
7 Agus ionaltraidh a' bhò agus am math-ghamhuin le 'chéile; luidhidh an àlach sìos *cuideachd*; agus ithidh an leòmhan connlach mar an damh.
8 Agus cluichidh an leanabh cìche air toll na nathrach nimhe; agus air nead na righ-nathrach cuiridh an leanabh a thàinig o'n chich a làmh.
9 Cha dochainn agus cha sgrios iad[c], air feadh mo shléibh naoimh-sa gu h-iomlan; oir lìonar an talamh le eòlas an Tighearna[f], mar a chòmhdaicheas na h-uisgeachan *aigean* na fairge.
10 Agus anns an là sin, bithidh freumh Iese[g] 'n a sheasamh mar bhrataich do na slòigh; d'a ionnsuidh-san iarraidh na cinnich[h], agus bithidh a thàmh glòrmhor[i].
11 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n cuir an Tighearn' a mach a làmh a rìs an dara uair, a thoirt air ais fuighill a shluaigh, a dh'fhàgar *dhiubh*, o Asiria[b], agus o'n Eiphit, agus o Phatros, agus o Chus, agus o Elam, agus o Shinar, agus o Hamat, agus o innsibh na fairge.
12 Agus togaidh e 'n àird bratach air son nan cinneach[e], agus tionailidh e dìobaraich Israeil[f], agus muinntir sgapta Iudah[h] cruinnichidh e le 'chéile o cheithir chearnaibh na talmhainn.
13 Agus sguiridh farmad Ephraim[i], agus bithidh luchd-sàruchaidh Iudah air an gearradh as; cha bhi farmad aig Ephraim ri Iudah, agus cha sàruich Iudah Ephraim.
14 Ach leumaidh iad air guaillibh nam Philisteach an taobh an iar; creachaidh iad le 'chéile muinntir na h-àird' an ear; air Edom[j] agus Moab leagaidh iad an làmh, agus bheir clann Amoin géill doibh[m].
15 Agus millidh an Tighearna teangadh na fairge Eiphitich, agus crathaidh e a làmh os ceann na h-aimhne le a ghaoith làidir; agus buailidh e i 'n a seachd sruthaibh, agus bheir *e orra* imeachd troimpe le cosaibh tioram[q].
16 Agus bithidh rathad mòr aig fuigheall a shluaigh a dh'fhàgar o Asiria; mar a bha aig Israel[r], anns an là 's an d'thàinig e nìos o thìr na h-Eiphit.

## CAIB. XII.

*Laoidh-bhuidheachais do an Tighearn' air son a mhaitheis agus a chomhfhurtachd d'a shluagh.*

AGUS their thu anns an là sin, Molaidh mi thu[u], O Thighearna, ged bha thu feargach rium[v], tha d'fhearg air a pilleadh air falbh, agus thug thu comhfhurtachd dhomh.
2 Feuch, is e Dia mo shlàinte; earbaidh mi, agus cha bhi eagal orm; oir is e an Tighearna Iehobhah mo neart agus *mo* cheòl[y]; is e fòs *a's* slàinte dhomh.
3 An sin tairngidh sibh uisge le aoibhneas á tobraichibh na slàinte[z].
4 Agus anns an là sin their sibh, Molaibh an Tighearna[a], gairmibh air 'ainm; cuiribh an céill a ghniomharan am measg nan cinneach; cumaibh air chuimhne gu bheil 'ainm air 'àrdachadh.
5 Canaibh do an Tighearn', oir rinn e gniomh òirdheirc[b]; tha so aithnichte anns an talamh uile.
6 Eigh gu h-àrd[d], agus dean iolach, a bhean-àiteachaidh Shioin: oir *is* mòr ann ad mheadhon Ti naomh Israeil[e].

## CAIB. XIII.

1 *Ghairm Dia a dhaoine treuna a chum a chorruich a chur 'an gniomh.* 5 *Bhagair e Babilon a sgrios leis na Medich.* 19 *Fàsachadh agus léir-sgrios Bhabiloin.*

TROM eallach Bhabiloin[j], a chunnaic Isaiah mac Amois.
2 Air sliabh àrd togaibh suas bratach;

R.C. 713.

a Ios. 15. 31
b Sech. 10. 10, 11
c 1 Sam. 21. 1
d caib. 13. 2
e caib. 18. 3
f caib. 56. 8 Salm 147. 2
g Ese. 31. 3-17
h Eoin 7. 35 Seum. 1. 1
i Ier. 3. 18 Ese. 37. 17, 22 Hos. 1. 11
j Obad. 19
k caib. 53. 2
l Gnio. 13. 23 Tais. 22. 16
m caib. 60. 14
n Sech. 6. 12
o Mat. 3. 16 Eoin 3. 34
p 1 Cor. 1. 30
q Tais. 16. 12
r Ecs. 14. 29
s Salm 72. 2, 4 Tais. 19. 11
t Tais. 2. 16 19. 15
u Salm 34. 1, &c.
v caib. 54. 7, 8 Salm 30. 5 Hos. 6. 1
w Eph. 6. 14
x caib. 65. 25
y Salm 118. 14
z caib. 55. 1 Eoin 4. 10, 14 7. 37-39 Tais. 7. 17
a Salm 105. 1
b Ecs. 15. 1, 21 Salm 98. 1
c caib. 35. 9 Iob 5. 23 Tais. 21. 27
d Seph. 3. 14
e Salm 89. 18
f Salm 72. 19 Hab. 2. 14
g rann 1
h Ròm. 15. 9-12
i caib. 60. 13 Salm 132. 8, 14
j caib. xxi., xlvii. Ier. l., li.

éighibh riu gu h-àrd; sìnibh '*ur* làmh, a chum gu-n téid iad a steach air geatachaibh nan uaislean.

3 Thug mi àithne do mo dhaoinibh coisrigte; seadh, ghairm mi mo dhaoine treuna[a] a chum mo chorruich *a chur 'an gniomh*; muinntir a tha 'deanamh luathghaire ann am mhòrachd.

4 Fuaim mòr-chuideachd anns na sléibhtibh, amhuil sluagh mòr; fuaim luasgaidh rìoghachdan chinneach air an cruinneachadh le 'chéile; tha Tighearna nan sluagh a' deasachadh feachd chum catha.

5 Tha iad a' teachd o thìr chéin, o iomall nan nèamhan, an Tighearn' agus buill-airm a chorruich, a mhilleadh na tìre gu léir.

6 Guilibh gu h-àrd, oir tha là an Tighearna dlùth[d]; mar léir-sgrios o an Uilechumhachdach thig e.

7 Air an aobhar sin lagaichear na h-uile làmhan, agus leaghaidh cridhe gach duine.

8 Agus bithidh iad fo uamhas; ni piantan agus guinean greim orra; mar mhnaoi ri saothair cràidhear iad; seallaidh iad gach aon air a chéile le iongantas; *mar* lasraichibh teine *bithidh* an eudain.

9 Feuch, tha là an Tighearna 'teachd[f], garg *le* feirg agus *le* dian chorruich, a chur na tìre fàs, agus a sgrios nan ciontach a mach aisde.

10 Oir cha tabhair reulta nèimh, agus a comh-shoillse, uatha an solus[i]; *bithidh* a' ghrian air a dorchachadh 'n a dol a mach, agus cha toir a' ghealach air a solus dealradh.

11 Agus diolaidh mis' air an t-saoghal *an* droch-bheart, agus air na h-aingidh an euceart; agus cuiridh mi crìoch air àrdan nan uaibhreach, agus leagaidh mi sìos uaill nan uamhasach.

12 Ni mi duine na's luachmhoire na òr grinn; seadh duine, na fior òr na h-Ophir.

13 Uime sin luaisgidh mi na nèamhan[k], agus gluaisear an talamh as 'àit[m], ann am feirg Tighearna nan sluagh, agus ann an là a dhian-chorruich.

14 Agus bithidh *iad* mar earb air a ruagadh, agus mar threud chaorach nach 'eil neach a' cuairteachadh; tionndaidhidh iad gach aon chum a shluaigh féin; agus teichidh iad gach aon g'a dhùthaich féin.

15 Gach fear a ghlacar, sàthar troimh e; agus na h-uile a dhlùth-leanas r'a chéile, tuitidh iad leis a' chlaidheamh.

16 Agus pronnar[q] an naoidheanan fa chomhair an sùl; bithidh an tighean air an creachadh, agus am mnathan air an éigneachadh.

17 Feuch, dùisgidh mi suas 'n an aghaidh na Medich, aig nach bi meas air airgiod; agus *air son* òir, cha bhi suim aca dheth.

18 Pronnaidh am boghachan na h-òganaich, agus cha dean iad iochd air toradh na bronn; cha ghabh an sùil truas de leanabaibh.

19 Agus bithidh Babilon, maise nan rìoghachdan, glòir uaill nan Caldéanach, mar an léir-sgrios *a thug* Dia air Sodom agus Gomorrah[b].

20 Cha-n àitichear gu bràth i[c], ni mò ghabhar còmhnuidh innte feadh linn nan linn; cha suidhich an t-Arabach bùth an sin; ni mò ni buachaillean buaile an sin.

21 Ach gabhaidh fiadh-bheathaichean an fhàsaich còmhnuidh an sin; agus bithidh an tighean làn a dh'uamh-bheistean; agus gabhaidh na cailleachan-oidhche tàmh an sin, agus ni na gabhair fhiadhaich mire an sin.

22 Agus freagraidh na h-eoin fhiadhaich a chéile 'n a lùchairtibh, agus na dràgonan anns na seòmraichibh aoibhinn, agus tha a h-àm am fagus[e], agus cha bhi a làithean air an sìneadh.

B.C. 712.

[a] Ioel 3. 11
[b] Gen. 19. 24
[c] Ier. 50. 3, 39; 51. 29, 62; Tais. 18. 2, &c.
[d] Seph. 1. 7; Tais. 6. 17
[e] Deut. 32. 35, 36
[f] Mal. 4. 1
[g] Salm 102. 13
[h] Sech. 1. 17; 2. 12
[i] Ese. 32. 7, 8; Ioel 2. 10
[j] caib. 18. 7; 60. 4, &c.; 66. 20
[k] Hag. 2. 6
[l] Ese. 28. 24
[m] 2 Pead. 3. 10, 11
[n] Hab. 2. 6
[o] Tais. 18. 16
[p] caib. 33. 1
[q] Salm 137. 8, 9
[r] Ese. 31. 16
[s] Ese. 32. 21

## CAIB. XIV.

1 *Gheall Dia gu-n deanadh e iochd air Israel, agus gu-n suidhicheadh e iad fathast 'n am fearann féin.* 3 *Sgrios rìgh Bhabiloin.* 24 *Rùn Dhé an aghaidh nan Asirianach.* 29 *Bhagradh Palestina.*

OIR ni an Tighearn' iochd air Iacob[g], agus ròghnaichidh e fathast Israel[h], agus suidhichidh e iad 'n am fearann féin; agus bithidh an coigreach air a cheangal riu, agus dlùth-leanaidh iad ri tigh Iacoib.

2 Agus gabhaidh na cinnich iad, agus bheir iad gu'n àite féin iad[j], agus sealbhaichidh tigh Israeil iad ann am fearann an Tighearna, mar òglaich agus mar bhanoglaich; agus ni iad braighdean dhiubhsan aig an robh iad 'n am braighdibh; agus riaghlaidh iad os ceann na muinntir a bha 'g an sàruchadh.

3 Agus tarlaidh, anns an là anns an tabhair an Tighearna dhuit fois o d' àmhghair[l], agus o d' mhi-shuaimhneas, agus o'n daorsa chruaidh a leagadh ort,

4 Gu-n tog thu an fhàistneachd so an aghaidh rìgh Bhabiloin[n], agus their thu, Cionnus a sguir am fear-sàruchaidh! *cionnus* a sguir ise a bha sgeadaichte le òr[o]!

5 Bhris an Tighearna lorg nan aingidh, slat rìoghail an luchd-riaghlaidh.

6 Esan a bhuail na slòigh ann am feirg[p], le buille gun sgur; esan a thug fo ghéill na cinnich ann an corruich; tha e air a dhian-ruagadh, gun neach a' bacadh.

7 Tha an talamh uile aig fois, *agus* ann an suaimhneas; tha iad a' togail iolaich.

8 Tha na croinn-ghiuthais féin ri gairdeachas tharad[r], *agus* croinn-sheudair Lebanoin *ag ràdh*, O'n uair a thuit thusa, cha d' thàinig fear-gearraidh a nìos 'n ar n-aghaidh-ne.

9 Tha ionad nam marbh air gluasad shìos air do shon[s], gu *do* choinneachadh

aig do theachd; tha e 'dùsgadh nam
marbh air do shon, uile dhaoine mòra na
talmhainn; tha e 'toirt air uile rìghrean
nan cinneach éiridh suas o'n caithrichibh.
10 Labhraidh gach aon diubh, agus
their iad riut, Am bheil thusa fòs air fàs
lag mar sinne? An d' rinneadh thu cos-
mhuil ruinne?
11 Tha d'uabhar air a thoirt a nuas
chum na h-uaighe, *agus* fuaim d'inneala-
ciuil; tha a' chnuimh air a sgaoileadh
fodhad, agus *is iad* na cnuimheagan do
chòmhdachadh.
12 Cionnus a tha thu air tuiteam o
nèamh, a reul dhealrach[1], a mhic na
maidne! *Cionnus* a bha thu air do
ghearradh sìos gu làr, *thusa* a thug fo
ghéill na cinnich!
13 'S ann a thubhairt thu ann ad
chridhe, Théid mi suas a chum nan
nèamhan, os ceann reultan Dhé àrdaich-
idh mi mo rìgh-chaithir[e]; agus suidhidh
mi air sliabh a' chomhchruinneachaidh,
air taobh na h-àirde tuath[g].
14 Théid mi suas os ceann àirde nan
neul: bithidh mi cosmhuil ris an Ti a's
àirde[h].
15 Ach bheirear a nuas thu[i], chum na
h-uaighe, gu taobhan an t-sluichd.
16 Iadsan a chi thu, amhaircidh iad
gu geur ort, gabhaidh iad beachd dhìot:
An e so, *deir iad*, am fear a thug air an
talamh criothnachadh, a chuir rìoghachd-
an air chrith?
17 *A* rinn an saoghal mar fhàsach, agus
*a* leag sìos a bhailtean; nach d'fhosgail
am prìosan d'a bhraighdibh?
18 Tha uile rìghrean nan cinneach, an
t-iomlan diubh, a' luidhe sìos ann an
greadhnachas, gach aon 'n a fhàrdaich
féin.
19 Ach tha thusa air do thilgeadh a
mach as an uaigh, mar ghéig ghràineil,
*mar* thrusgan nan daoine a mharbhadh,
a throimh-lotadh leis a' chlaidheamh a
chaidh sìos do chlachaibh an t-sluichd;
mar chlosaich air a saltairt fo chosaibh.
20 Cha-n adhlaicear thu 'n an co-chuid-
eachd-san, a chionn gu-n do sgrios thu
do dhùthaich, gu-n do mharbh thu do
dhaoine; cha bhi iomradh[3] gu bràth air
sliochd dhroch dhaoine[m].
21 Ulluichibh àr air son a chloinne[n],
air son aingidheachd an aithrichean; a
chum nach éirich iad, agus nach sealbh-
aich iad an talamh, agus nach lìon iad
aghaidh an domhain le bailtibh.
22 Oir éiridh mise 'n an aghaidh, deir
Tighearna nan sluagh, agus gearraidh mi
as o Bhabilon an t-ainm agus an t-iarmad,
agus am mac agus an t-ogha, deir an
Tighearn'.
23 Agus ni mi e 'n a sheilbh do'n
ghràineig, agus 'n a phollaibh uisge; agus
sguabaidh mi e le sguaib an léir-sgrios,
deir Tighearna nan sluagh.
24 Mhionnaich Tighearna nan sluagh,

R.C. 712.

[a] caib. 10. 27
[b] 2 Each. 20. 6
Iob 23. 13
Gnà. 21. 30
Dan. 4. 35
[1] *Lucifer.*
[c] 2 Ri. 16. 20
[d] 2 Each. 26. 6
[e] Dan. 8. 10
[f] 2 Ri. 18. 8
[g] Salm 48. 2
[h] 2 Tes. 2. 4
[i] Mat. 11. 23
[2] no, *'n a bhuidhnibh.*
[j] Salm 87. 1-6
[k] Seph. 3. 12
[l] Ier. 48. 1, &c.
Ese. 25. 8-11
Am. 2. 1-3
[3] *cliu.*
[m] Iob 18. 16
Salm 37. 28
[n] Ecs. 20. 5
[o] caib. 16. 11

ag ràdh, Gu cinnteach mar a dhealbh
mise, mar sin tarlaidh; agus mar a chuir
mi romham, bithidh sin air bhuil;
25 A chum an t-Asirianach a bhriseadh
ann mo dhùthaich, agus a shaltradh fo
m' chosaibh air mo shléibhtibh: an sin
falbhaidh a chuing dhiubh[a], agus togar
'eallach bhàrr an guaille.
26 So a' chomhairle a tha air a suidh-
eachadh mu'n talamh uile; agus so an
làmh a tha sìnte mach thar na h-uile
chinnich.
27 Oir shònruich Tighearna nan sluagh
a' chomhairle[b], agus cò bhacas? agus is i
a làmh-san a tha sìnte mach, agus cò
philleas air a h-ais i?
28 Anns a' bhliadhna 's an d'fhuair rìgh
Ahas bàs[c], bha an trom eallach so.
29 Na dean-sa gairdeachas, O uile
Phalestina, a chionn gu-n do bhriseadh
slat an fhir *a bha* 'g ad bhualadh[d]; oir o
fhreumh na nathrach thig a mach rìgh-
nathair, agus is toradh[f] dhi nathair
theinnteach itealach.
30 Agus beathaichear ceud-ghin nam
bochd, agus luidhidh an t-ainnis sìos ann
an tèaruinteachd; agus marbhaidh mi
do fhreumh-sa le gorta, agus d'iarmad
cuiridh e gu bàs.
31 Nuallaich, O gheata; éigh, O
chaithir; O Phalestina, tha thu uile air
do leaghadh as; oir o'n àirde tuath thig
deatach, agus cha bhi neach aonaranach
'n a thràthaibh suidhichte[2].
32 Agus ciod am freagradh a bheirear
do theachdairibh nan cinneach? Gu-n do
leag an Tighearna bunaitean Shioin[j], agus
innte cuiridh bochdan a shluaigh *an*
dòchas[k].

## CAIB. XV.

*Eallach nam Moabach do bhrìgh gu bheil an tìr air a fàsachadh, agus air a lomadh gu làr.*

TROM eallach Mhoaib[l]. A chionn gu
bheil Ar Mhoaib air a fàsachadh,
anns an oidhche *agus* air a lomadh gu
làr; a chionn gu bheil Cir Mhoaib air a
fàsachadh, *agus* air a lomadh gu làr:
2 Chaidh e suas gu Bait agus gu Dibon,
na h-ionadaibh àrda, a ghul. Ni Moab
caoineadh air son Nebo agus air son
Mhedeba; air gach ceann diubh *bithidh*
maoile; *bithidh* gach feusag air a gearr-
adh dheth.
3 Ann a sràidibh crioslaichidh siad iad
féin le eudach-saic; air mullach a tighean
agus ann a sràidibh, caoinidh gach aon
diubh, a' sileadh dheur gu frasach.
4 Agus bithidh Hesbon ag éigheach,
agus Elealeh; cluinnear an guth gu ruig
Iahas; uime sin glaodhaidh daoine arm-
aichte Mhoaib gu h-àrd; bithidh a beatha
searbh dhi.
5 Tha mo chridhe ag éigheach air son
Mhoaib[o]; *teichidh* a luchd-fuadain do
Shoar, mar agh thri bliadhna dh'aois;
dìridh iad uchdach Luhit le gul; oir ann

an slighe Horonaim togaidh iad iolach mhillidh.

6 Oir bithidh uisgeacha Nimrim 'n an léir-sgrios; oir tha an luibh air seargadh; tha am feur air teireachdainn; cha-n 'eil ni glas[1] ann.

7 Air an aobhar sin, am beartas a fhuair iad, agus an ni sin a thaisg iad, bheir iad air falbh gu sruth nan seileach.

8 Oir chaidh an éigheach timchioll crìche Mhoaib; *ràinig* a caoineadh gu Eglaim, agus a caoineadh gu Beer-elim.

9 Oir tha uisgeacha Dhimoin làn fola; oir bheir mise tuilleadh air Dimon, an leòmhan orra-san a théid as o Mhoab, agus air fuigheall na tìre.

## CAIB. XVI.

1 *Chomhairlicheadh do Mhoab a bhi umhal dha-san a shuidheas air righ-chaithir Dhaibhidh.* 6 *Chaidh Moab a bhagradh le sgrios air son 'ardain, 'uaill, agus 'fheirge.*

CUIRIBHSE uan[f] a dh'ionnsuidh na tìre, o Shela[2] an fhàsaich, gu sliabh nighinn Shioin.

2 Oir mar eunlaith sheacharanach, air am fògradh o'n nead, *mar sin* bithidh nigheana Mhoaib aig àthan Arnoin[h].

3 Tabhair comhairle, cuir 'an gniomh breitheanas; dean do sgàile mar an oidhche ann an àirde mheadhon-là; folaich na dìobaraich; na brath am fògarach.

4 Gabhadh mo dhìobaraich tàmh maille riut, O Mhoaib; bi a'd' ionad-folaich dhoibh o'n mhilltear; oir thàinig crìoch air an fhear-shàruchaidh, sguir am fear-millidh; tha an luchd-saltairt air an caitheadh as an tìr.

5 Agus daingnichear an rìgh-chaithir ann an tròcair[i], agus suidhidh e oirre ann am fìrinn, ann am pàilliun Dhaibhidh[j], a' tabhairt breth, agus a' rannsachadh na còrach, agus a' luathachadh ceartais.

6 Chuala sinn uabhar Mhoaib[l]; *tha e* ro uaibhreach; 'àrdan, agus 'uaill, agus 'fhearg; *ach* cha-n 'eil a spionnadh d'a réir.

7 Air an aobhar sin caoinidh Moab; air son Mhoaib caoinidh gach aon; air son bunaite Chir-hareseit ni sibh tuireadh[n]; gu cinnteach *tha iad* air am bualadh.

8 Oir tha machraichean Hesboin air fàilneachadh, *agus* fìonain Shibmah; bhris maithean nan cinneach sìos a fìonchroinn ghasda; ràinig iad gu Iaser; sgaoil iad *air feadh* an fhàsaich; shìn a geugan iad féin a mach, chaidh iad thar fairge.

9 Air an aobhar sin guilidh mi[p] le gul Iaseir air son fìonain Shibmah; uisgichidh mi thu le m' dheuraibh, O Hesboin agus Elealeh; oir dh'fhalbh a' chomhghàir air son do mheas-samhraidh, agus air son d'fhogharaidh.

10 Agus tha aoibhneas agus gairdeachas

B.C. 726.

[a] caib. 24. 8
[1] *uaine.*
[b] caib. 63. 15
[c] caib. 26. 16
[d] Gnà. 1. 28
[e] caib. 21. 16
[f] 2 Ri. 3. 4
[2] 's e sin, *Petra*; no, *a' charraig*, *2 Ri. 14. 7*; *Obad. 3.*
[g] Ier. 49. 23, &c. Am. 1. 3-5 Sech. 9. 1
[h] Air. 21. 13
[3] *gu eagal a chur orra, Ier. 7. 33.*
[i] Dan. 7. 14, 27 Mic. 4. 7 Luc. 1. 32, 33
[j] Salm 72. 2
[k] caib. 10. 16
[l] Seph. 2. 10
[m] Ier. 51. 33
[n] 2 Ri. 3. 25
[o] Mic. 7. 7
[p] Ier. 48. 32, &c.

air an toirt air falbh[a] o'n mhachair thorraich; agus ann na fìon-liosaibh cha dean iad ceòl, cha tog iad iolach; anns na h-amaraibh cha bhruth am fear-bruthaidh fìon; thug mise air an iolach sgur.

11 Uime sin ni mo chòm fuaim[b] mar chlàrsaich, air son Mhoaib; agus mo thaobh a stigh, air son Chir-hareis.

12 Agus tarlaidh, 'n uair a chìthear gu-n do sgìthich Moab e féin air an ionad àrd[c], gu-n téid e steach d'a ionad naomh a dheanamh urnuigh; ach cha soirbhich leis[d].

13 So am focal a labhair an Tighearna mu thimchioll Mhoaib o'n àm sin.

14 Ach a nis labhair an Tighearn' ag ràdh, An ceann thri bliadhna, mar bhliadhnaibh fir-thuarasdail[e], uithear glòir Mhoaib tàireil, le a mhòr shluagh uile; agus *bithidh* am fuigheall ro bheag *agus* anmhunn.

## CAIB. XVII.

1 *Tha Siria agus Israel air am bagradh.* 6 *Tréigidh fuigheall de Israel an ìodhol-aoradh.* 9 *Sgriosar a' chuid eile dhiubh a chionn gu-n do dhì-chuimhnich iad Dia an slàinte.*

TROM eallach Dhamascuis[g]. Feuch, tha Damascus air 'atharrachadh o *bhi 'n a* bhaile, agus bithidh e 'n a thòrr léir-sgrios.

2 Tha bailtean Aroeir air an tréigsinn; bithidh iad air son threud *a* luidheas sìos, agus cha *bhi neach* 'g *am* fuadachadh[3].

3 Agus dealaichidh an daingneach o Ephraim, agus an rìoghachd o Dhamascus; agus fuigheall Shiria, bithidh iad mar ghlòir chloinne Israeil, deir Tighearna nan sluagh.

4 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-m bi glòir Iacoib air a caitheadh as, agus fàsaidh saill 'fheòla caol[k].

5 Agus bithidh e amhuil an uair a chruinnicheas *neach* fògharadh an arbhair[m], agus a bhuaineas a ghairdean na diasan; agus bithidh e amhuil a thionaileas *neach* diasan ann an gleann Rephaim.

6 Gidheadh fàgar ann fuigheall dhearcan, mar ann an crathadh a' chroinn-olaidh; a dha *no* 'tri de dhearcagaibh air mullach a' mheangain a's àirde; ceithir *no* cùig air a gheugaibh iomallach torrach, deir an Tighearna Dia Israeil.

7 Air an là sin amhaircidh duine air a Chruith-fhear[o], agus seallaidh a shùilean air Ti naomh Israeil.

8 Agus cha-n amhairc e air na h-altairibh a rinn a làmhan féin, agus air an ni sin a dhealbh a mheoir cha seall e; araon na doireachan agus na dealbhan.

9 Anns an là sin bithidh a bhailtean daingnichte cosmhuil ri meangan a dh'fhàgadh, no ri géig a dh'fhàg iad, roimh chloinn Israeil; agus bithidh léir-sgrios ann.

10 A chionn gu-n do dhì-chuimhnich

thu Dia do shlàinte[a], agus nach robh thu
cuimhneachail air carraig do neirt : air
an aobhar sin suidhichidh tu craobhan
taitneach, agus suidhichidh tu failleana
coimheach.
11 Anns an là bheir thu air do chraobh-
an fàs, agus anns an oidhche bheir thu
air do shiol cinntinn ; *ach bithidh* am
fogharadh 'n a dhùn[c] ann an là a' dhoil-
gheis agus a' bhròin gun dòchas.
12 Is an-aoibhinn do mhòr chuideachd
nam fineacha lìonmhor, *a* tha 'deanamh
fuaime mar fhuaim nan cuaintean ; agus
do bheucaich nan cinneach, *a* tha ri beuc-
aich cosmhuil ri toirm uisgeacha làidir.
13 Beucaidh na cinnich cosmhuil ri
toirm mhòran uisgeachan ; ach bheir *Dia*
dhoibh achmhasan[e], agus teichidh iad
fad air falbh ; agus fuadaichear iad mar
chanach an t-sléibh roimh'n ghaoith, agus
mar chuairteig roimh an ioma-ghaoith.
14 Agus, feuch, ri àm an fheasgair,
uamhas ; *agus* mu-n tig a' mhaduinn,
cha-n *'eil e* ann. So cuibhrionn na
muinntir a tha 'g ar creachadh[h], agus
crannchur na dream a tha 'g ar spuinn-
eadh.

## CAIB. XVIII.

1 *Bhagair Dia gu-n sgriosadh e luchd-àiteachaidh Etiopia.* 7 *Bheir tìrean iomallach tabhartas gu Tighearna nan sluagh.*

IS truagh do'n tìr a tha folaichte[1] le
sgiathaibh, a *tha* air taobh thall aimh-
nichean Etiopia[k]:
2 A tha 'cur theachdairean air an
fhairge, agus ann an eathraichibh cuilce
air aghaidh nan uisgeachan, *ag ràdh*,
Imichibh, a theachdairean luatha, gu
cinneach air a sgaoileadh a mach[2] agus
air a lomadh[3]; gu sluagh uamhasach o'n
toiseach gu ruige so ; gu cinneach air a
thomhas a mach leis an t-sreing, agus air
a shaltairt sìos ; aig am bheil 'fhearann air
a chreachadh leis na h-aimhnichibh.
3 Sibhse uile a luchd-àiteachaidh an
t-saoghail, agus a tha 'gabhail còmhnuidh
air an talamh, an uair a thogar bratach
suas air na sléibhtibh[n], faicibh ; agus an
uair a shéidear trompaid, éisdibh.
4 Oir mar so thubhairt an Tighearna
rium, Gabhaidh mi fois, agus bithidh mo
shùil air m'àite-còmhnuidh ; mar[4] theas
dealrach air an fheur, mar[5] neul dealta
ann an teas an fhogharaidh.
5 Oir roimh an fhogharadh, 'n uair a
bhitheas am blàth iomlan, agus a bhith-
eas am fìon-dhearc an-abuich a' tilgeadh
a bhlàtha ; gearraidh e dheth na meoir
le corranaibh-sgathaidh, agus na geugan
bheir e air falbh, *agus* gearraidh e sìos.
6 Fàgar iad le 'chéile gu eunlaith nam
beann, agus gu beathaichibh na tal-
mhainn ; agus cuiridh an eunlaith thairis
an samhradh orra, agus cuiridh gach uile
bheathach na talmhainn thairis an geamh-
radh orra.

B.C. 714.

a Ier. 17. 13
b caib. 16. 1
Salm 68. 31
72. 10
c Ier. 5. 31
d Ier. 46. 13
Ese. xxix., xxx
e Salm 9. 5
f Salm 18. 10
104. 3
g Ecs. 12. 12
Ier. 43. 12
h Ier. 2. 3
i Ese. 22. 14
j caib. 8. 19
47. 12
1 *a' sgàil-eadh.*
k caib. 20. 3-5
Ese. 30. 4-9
Seph. 2. 12
3. 10
l caib. 20. 4
2 *air a sgapadh.*
3 *air 'fhionn-adh.*
m 2 Ri. 19. 24
n caib. 5. 26
4 *am feadh a tha teas.*
5 *agus.*
o 1 Ri. 10. 28
p Air. 13. 22

7 Anns an àm sin bheirear tabhartas gu
Tighearna nan sluagh[b] o chinneach air a
sgaoileadh a mach agus air a lomadh ;
agus o shluagh uamhasach o'n toiseach
gu ruige so ; cinneach air a thomhas a
mach leis an t-sreing, agus air a shaltairt
sìos, aig am bheil am fearann air a
chreachadh leis na h-aimhnichibh, gu
ionad ainme Tighearna nan sluagh, gu
sliabh Shioin.

## CAIB. XIX.

1 *Eallach na h-Eiphit.* 11 *Amaideachd cheannardan Shoain.* 18 *Fàistneachd mu thimchioll na h-Eiphit ;* 23 *agus mu thimchioll Israeil agus Asiria.*

TROM eallach na h-Eiphit[d]. Feuch
tha an Tighearn' a' marcachd air
neul luath[f], agus a' teachd do'n Eiphit ;
agus bithidh ìodhola na h-Eiphit air an
gluasad 'n a fhianuis[g]; agus leaghaidh
cridhe na h-Eiphit 'n a meadhon.
2 Agus cuiridh mis' Eiphitich an agh-
aidh Eiphiteach ; agus cogaidh iad gach
fear an aghaidh a bhràthar, agus gach
fear an aghaidh a choimhearsnaich ; baile
an aghaidh baile, *agus* rìoghachd an
aghaidh rìoghachd.
3 Agus fannaichidh spiorad na h-Eiphit
'n a meadhon[i]; agus cuiridh mi ann an
neo-bhrìgh a comhairle ; agus iarraidh
iad a chum nan ìodholan[j], agus a chum
nan druidhean, agus a chum na muinntir
aig am bheil leannain-shìth, agus a chum
an luchd-fiosachd.
4 Agus bheir mi thairis na h-Eiphitich
do làimh tighearna an-iochdmhoir[l]; agus
riaghlaidh rìgh borb os an ceann, deir an
Tighearna, Tighearna nan sluagh.
5 Agus fàilnichidh na h-uisgeachan o'n
fhairge, agus théid an amhainn 'an deòth-
adh, agus tiormaichear suas i.
6 Agus tionndaidhidh iad na h-aimh-
nichean fad a leth-taobh, agus bithidh na
sruthan-dìonaidh air an deanamh falamh
agus tioram[m]; seargaidh a' chuilc agus an
luachair.
7 Na luibhean ùrar ri taobh nan sruth,
aig beul nan sruth, agus gach ni a chuir-
eadh 'an cois nan sruth, seargaidh, sguab-
ar air falbh, agus cha bhi e ann na's
mò.
8 Agus ni na h-iasgairean bròn, agus ni
iadsan uile 'tha 'tilgeadh dubhain anns an
amhainn caoidh ; agus fannaichidh iadsan
a tha 'sgaoileadh lìontan air aghaidh nan
uisgeachan.
9 Agus cuirear gu amhluadh iadsan a
tha 'g oibreachadh an lìn ghrinn[o], agus
iadsan a tha 'figheadh lìon-oibre.
10 Agus sgaoilear as a chéile innleachd-
an gach uile neach a ni claisean agus
linneachan air son éisg.
11 Gu cinnteach is amadain ceannard-
an Shoain[p]; thug comhairlichean glice
Pharaoh comhairle mhi-chéillidh; cionnus
a deir sibh ri Pharaoh, Is mise mac nan

daoine glice, mac nan rìghrean a bh'ann
o chian?
12 C'àit *am bheil* iad[a]? Cia *iad* do
dhaoine glice? innseadh iad dhuit a nis,
agus cuireadh iad an céill, ciod i comh-
airle Tighearna nan sluagh do thaobh na
h-Eiphit[d].
13 Dh'fhàs ceannardan Shoain 'n an
amadain[e], tha ceannardan Noph[f] air am
mealladh; agus thug iad air an Eiphit
dol air seacharan, *eadhon* luchd-taice a
treubhan.
14 Mheasg an Tighearna 'n am meadhon
spiorad seacharain[h]; agus thug iad air
an Eiphit dol air seacharan 'n a h-uile
oibribh, cosmhuil ri misgear a' tuisleach-
adh 'n a sgeith.
15 Ni mò bhitheas obair air bith anns
an Eiphit, aig a' cheann no aig an earball,
aig a' ghéig no aig an luachair, r'a
dheanamh.
16 Anns an là sin bithidh an Eiphit
cosmhuil ri mnathan[i]; agus bithidh crith
agus geilt oirre, roimh chrathadh làimhe
Tighearna nan sluagh, a chrathas e os a
ceann.
17 Agus bithidh tìr Iudah 'n a cùis-
eagail do'n Eiphit; gach neach a ni luaidh
oirre, gabhaidh e eagal ann féin; air son
comhairle Tighearna nan sluagh, a ghabh
e 'n a h-aghaidh.
18 Anns an là sin, bithidh cùig bailtean
ann an tìr na h-Eiphit, a' labhairt cainnt
Chanaain[j], agus a' mionnachadh do
Thighearna nan sluagh; goirear a dh'aon
diubh Baile an sgrios[1].
19 Anns an là sin bithidh altair do
an Tighearn' ann am meadhon tìre na
h-Eiphit; agus carragh[l] aig a crìch do
an Tighearn'.
20 Agus bithidh e mar chomharadh[m]
agus mar fhianuis do Thighearna nan
sluagh ann an tìr na h-Eiphit; oir glaodh-
aidh iad ris an Tighearn' air son an luchd-
sàruchaidh, agus cuiridh e d'an ionnsuidh
fear-saoraidh, eadhon fear treun, agus
fuasglaidh e iad.
21 Agus bithidh an Tighearn' aithnichte
do'n Eiphit, agus aithnichidh na h-Eiphit-
ich an Tighearn' anns an là sin; agus
bheir iad iobairt[o] agus tabhartas uatha;
agus geallaidh iad gealladh do an Tigh-
earn', agus coimhlionaidh iad e.
22 Agus buailidh an Tighearn' an
Eiphit, a' bualadh agus a' leigheas; agus
pillidh iad dh'ionnsuidh an Tighearn',
agus éisdidh esan ri'n guidhe, agus leigh-
isidh e iad.
23 Anns an là sin bithidh rathad mòr[s]
o'n Eiphit gu Asiria; agus thig an
t-Asirianach do'n Eiphit, agus an t-Eiph-
iteach gu Asiria; agus ni an t-Eiphiteach
aoradh maille ris an Asirianach.
24 Anns an là sin measar Israel an treas
aon, maille ris an Eiphit agus ri Asiria,
'n a bheannachadh ann am meadhon na
tìre,

B.C. 714.

a 1 Cor. 1. 20
b 1 Pead. 2. 10
c Eph. 2. 10
d caib. 44. 7, 8
e Ròm. 1. 22
f Ier. 2. 16
g 2 Ri. 18. 17
h 1 Ri. 22. 22, 23
i Ier. 51. 30 Nah. 3. 13
j Seph. 3. 9
1 's e sin, *sgrios do naimhdibh.*
k Iob 6. 20
2 *dh'ionnsuidh.*
l Gen. 28. 18 Ecs. 24. 4
m Ios. 4. 20
n Sech. 9. 14
o Mal. 1. 11
p caib. 33. 1
q caib. 13. 17 Ier. 49. 34
r caib. 15. 5
s caib. 11. 16
t Dan. 5. 5, &c.

25 A bheannaicheas Tighearna nan
sluagh, ag ràdh, Beannaichte gu robh an
Eiphit, mo shluagh-sa[b], agus Asiria, obair
mo làmh[c], agus Israel, m'oighreachd.

## CAIB. XX.

*Fàidheadaireachd mu thimchioll braighdean na h-Eiphit agus Etiopia.*

ANNS a' bhliadhna 's an d'thàinig
Tartan gu Asdod[g]; an uair a chuir
Sargon rìgh Asiria a mach e, agus a chog
e an aghaidh Asdoid agus a ghlac se e;
2 Anns an àm sin labhair an Tighearna
le Isaiah mac Amois, ag ràdh, Imich,
agus fuasgail an t-endach-saic o d' leas-
raidh, agus cuir dhìot do bhrògan bhàrr
do chos; agus rinn e mar sin, ag imeachd
lomnochd agus cas-ruisgte.
3 Agus thubhairt an Tighearn', Amhuil
a dh'imich m'òglach Isaiah, lomnochd
agus cas-ruisgte tri bliadhna, 'n a chomh-
aradh agus 'n a iongantas air an Eiphit
agus air Etiopia;
4 Mar sin bheir rìgh Asiria air falbh
braighdean na h-Eiphit, agus fògaraich
Etiopia, òigridh agus seann daoine, le an
taobh cùil air a leigeadh ris, a chum nàire
na h-Eiphit.
5 Agus bithidh iad fo amhlnadh, agus
gabhaidh iad nàire de Etiopia a *bu* bhun-
dòchais dhoibh, agus de'n Eiphit *a b'*
aobhar uaill dhoibh.
6 Agus their fear-àiteachaidh na tìre so
anns an là sin; Feuch is amhuil so ar bun-
dòchais[k], gus[2] an do theich sinn air son
cabhair, a chum gu-m bitheamaid air ar
saoradh o rìgh Asiria; cionnus ma ta
théid sinn as?

## CAIB. XXI.

*1 Ann an sealladh chunnaic am fàidh sgrios Bhabiloin. 11 Thug e rabhadh do Edom. 13 Aimsir shuidhichte trioblaid Arabia.*

TROM eallach fàsaich na fairge. Mar
dhoinionnaibh[n] anns an àirde deas,
a' dol seachad; o'n fhàsach tha e 'teachd,
o thìr uamhasaich.
2 Dh'fhoillsicheadh sealladh eagalach
dhomh; tha an cealgair a' caitheadh foill,
agus tha am fear-creachaidh a' creach-
adh[p]. Rach suas[q] O Elaim; teannaich
O Mhedia; chuir mise crìoch air a h-uile
osnaich.
3 Uime sin lìonadh mo leasraidh le
cràdh[r]; ghlac piantan mi, mar phiantaibh
mnatha ri saothair-chloinne. Bha mi air
mo chromadh sìos, an uair a chuala mi;
dh'fhàs mi air chrith, 'n uair a chunnaic
mi.
4 Chlisg mo chridhe; chuir uamhas
fiamh orm; feasgar mo shòlais thionndaidh
e gu uamhunn domh[t].
5 Deasaich am bòrd; suidhich an fhaire;
ith; òl; éiribh, a cheanna-feadhna, ung-
aibh an sgiath.
6 Oir mar so thubhairt an Tighearna

rium, Imich, suidhich fear-faire; an ni
a chi e, innseadh e.
7 Agus chunnaic e carbad le dà mharc-
ach, carbad le asalaibh, *agus* carbad le
càmhalaibh; agus thug e fainear gu
dìchiollach le geur aire;
8 Agus ghlaodh e, Leòmhan[1]: Mo
thighearna, tha mi a'm' sheasamh an
còmhnuidh ann am ionad-faire, air feadh
an là[b]; agus tha mi a' fantuinn air mo
fhreiceadan ré gach oidhche;
9 Agus, feuch, an so tha carbad de
dhaoinibh a' teachd, *le* dà mharcach. Agus
fhreagair e agus thubhairt e, Tha Babilon
air tuiteam[d], air tuiteam; agus tha uile
dhealbhan snaidhte a diathan[e] air am
briseadh gu làr.
10 Och mo bhualadh, agus arbhar
m'ùrlair! an ni a chuala mi o Thighearna
nan sluagh, Dia Israeil, chuir mi an céill
duibh-se[g].
11 Trom eallach Dhumah[h]. Dh'éigh e
rium o Sheir, Fhir na faire, ciod o'n oidh-
che? Fhir na faire, ciod o'n oidhche?
12 Thubhairt am fear-faire, Tha a'
mhaduinn a' teachd, agus fòs an oidhche:
ma dh'fhiosraicheas sibhse, fiosraichibh:
pillibh, thigibh.
13 An fhàistneachd mu thimchioll Ara-
bia. Anns an fhrìth ann an Arabia gabh-
aidh sibh tàmh, a chuideachda-siubhail
Dhedanim.
14 Thug luchd-àiteachaidh tìre Thema
uisge dh'ionnsuidh an tartmhoir; le an
aran thàinig iad 'an còdhail an fhògaraich.
15 Oir o na claidhibh theich iad[l], o'n
chlaidheamh rùisgte[2], agus o'n bhogha
lùbta, agus o bhoile a' chogaidh.
16 Oir mar so thubhairt an Tighearna
rium, Fathast bliadhna, mar bhliadhnaibh
fir-thuarasdail[m], agus bithidh uile ghlòir
Chedair air caitheadh as[o].
17 Agus lughdaichear fuigheall àireimh
nam fear-bogha, fir threuna de mhacaibh
Chedair; oir labhair an Tighearna Dia
Israeil *e*.

## CAIB. XXII.

1 *Tha am fàidh a' caoidh léir-sgrios nan Iudh-
ach.* 8 *Chronaich e iad a chionn gu-n do chuir
iad an dòchas 'n an innleachdaibh féin.* 15
*Roimh-innis am fàidh sgrios Shebna.* 20 *Ard-
achadh Eliacim.*

TROM eallach glinn an taisbeanaidh.
Ciod thàinig ort a nis, gu-n deach-
aidh thu gu léir suas gu mullach nan tigh-
ean[q]?
2 Thus' a bha làn faruim, a'd' chaithir
fhuaimnich, a'd' chaithir aoibhinn[r]: do
*dhaoine* a th'air am marbhadh, cha do
mharbhadh leis a' chlaidheamh iad; ni
mò is anns a' chath a dh'eug iad.
3 Tha do chinn-fheadhna uile air siubh-
al le 'chéile[s], cheangladh iad leis na fir-
bhogha; na h-uile a fhuaradh annad,
cheangladh iad le 'chéile, theich iad fad
air falbh.
4 Air an aobhar sin thubhairt mi,

B.C. 714.
[a] Ier. 4. 19; 9. 1; Tuir. 1. 2
1 *mar leòmhan.*
[b] Hab. 2. 1
[c] Ier. 49. 35
[d] Ier. 51. 8, &c.; Tais. 14. 8
[e] Ier. 50. 2
[f] 1 Ri. 7. 2; 10. 17
[g] Ese. 3. 17-19; Gnio. 20. 26, 27
[h] 1 Each. 1. 30; Ier. 49. 7, &c.
[i] 2 Each. 32. 2
[j] Ioel 1. 13
[k] Iob 1. 20; Mic. 1. 16
[l] Iob 6. 19, 20
2 *tarr-ningte;* no, *geur-aichte.*
[m] Iob 7. 1
[n] caib. 56. 12
[o] caib. 60. 7
[p] 2 Ri. 18. 37
[q] Deut. 22. 8
[r] caib. 32. 13
3 no, *mar pheileir.*
[s] 2 Ri. 25. 5, 11

Tionndaidh air falbh uam: guilidh mi gu
goirt[a]; na feuchaibh ri comhfhurtachd a
thoirt domh, air son léir-chreach nighinn
mo shluaigh.
5 Oir is là cruaidh iomairt e, agus salt-
airt sìos, agus buairidh, o Iehobhah Tigh-
earna nan sluagh, ann an gleann an
taisbeanaidh; a' briseadh sìos bhallachan,
agus a' glaodhaich ris na beanntaibh.
6 Agus tha Elam a' giùlan a' bhuilg-
shaighead[c], le carbad de dhaoinibh *agus
le* marc-shluagh; agus tha Cir a' rùsgadh
na sgéithe.
7 Agus tarlaidh gu-m bi rogha do
ghleann air an lìonadh le carbadaibh, agus
cuiridh na marcaich iad féin 'an ordugh
fa chomhair a' gheata.
8 Agus thugadh air falbh còmhdach
Iudah, agus sheall thu 's an là sin ri
airm tighe na frìthe[f].
9 Agus chunnaic sibh bearnan baile
Dhaibhidh[i], gu bheil iad lìonmhor; agus
chruinnich sibh uisgeacha na linne ìochd-
araich.
10 Agus ghabh sibh àireamh thighean
Ierusaleim, agus bhris sibh sìos na tighean
a neartachadh a' bhalla.
11 Agus rinn sibh clais eadar an dà
bhalla, air son uisge na seann linne; ach
cha d'amhairc sibh airsan a rinn e; agus
esan a dhealbh o shean e, cha d' thug
sibh fainear.
12 Agus anns an là sin ghairm Iehobhah,
Tighearna nan sluagh gu gul[j], agus gu
caoidh, agus gu maoile[k], agus gu crios-
lachadh le eudach-saic:
13 Ach feuch, aoibhneas agus aighear,
marbhadh dhamh agus casgairt chaorach,
itheadh feòla agus òl fìona; Itheamaid
agus òlamaid, oir am màireach gheibh
sinn bàs[n].
14 Agus dh'fhoillsicheadh le Tighearna
nan sluagh ann mo chluasaibh, Gu deimh-
in cha ghlanar an aingidheachd so air
falbh uaibh, gus am faigh sibh bàs, deir
Iehobhah, Tighearna nan sluagh.
15 Mar so deir Iehobhah, Tighearna nan
sluagh, Imich, rach a dh'ionnsuidh an
stiubhaird so, dh'ionnsuidh Shebna[p], a
tha os ceann an tighe, *agus abair ris*;
16 Ciod th'agad an so? agus cò th'agad
an so, gu-n do chladhaich thu mach
uaigh an so air do shon féin? *mar* neach
a tha 'cladhach a mach uaighe dha féin
gu h-àrd, a tha 'gearradh àite-còmh-
nuidh dha féin ann an carraig.
17 Feuch tilgidh an Tighearn' a mach
thu; 'g ad thilgeadh a mach gu làidir;
agus ni e gu cinnteach do chòmhdach.
18 Gu cinnteach cuiridh e car dhìot mu'n
cuairt, agus bheir e urchair air falbh dhuit
mar spitheig[3] gu tìr fharsuinn; ann an
sin gheibh thu bàs, agus ann an sin
bithidh do charbada sgiamhach 'n an
nàire do thigh do thighearn'.
19 Agus iomainidh mi á d'àit thu, agus
o d'inbhe tilgidh mi sìos thu.

20 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n gairm mise m'òglach Eliacim[a] mac Hilciah ;

21 Agus sgeadaichidh mi e le d'fhalluinn-sa, agus le do chrios neartaichidh mi e ; agus d'uachdaranachd bheir mi thairis ann a làimh ; agus bithidh e 'n a athair do luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus do thigh Iudah.

22 Agus iuchair tighe Dhaibhidh cuiridh mi air a ghualainn[c] ; agus fosgailidh e[d], agus cha druid aon neach ; agus druididh e, agus cha-n fhosgail aon neach.

23 Agus daingnichidh mi e *mar* tharrainn ann an àite cinnteach[f] ; agus bithidh e mar chaithir ghlòrmhoir air son tighe 'athar.

24 Agus crochaidh iad airsan uile ghlòir tighe 'athar, an sliochd agus an gineal, gach soitheach beag, o gach uile ghnè chuach gus gach uile ghnè aghann.

25 Anns an là sin, deir Tighearna nan sluagh, bithidh an tarrann *a bha* air a suidheachach ann an àite daingean air a h-atharrachadh ; agus gearrar sìos i, agus tuitidh i ; agus gearrar an eallach a *bha* oirre air falbh ; oir labhair an Tighearn' *e.*

## CAIB. XXIII.

1 *Léir-sgrios eagalach Thioruis.* 15 *'An ceann deich agus tri fichead bliadhna pillidh Tiorus chum a cosnaidh, agus ni i strìopachas le uile rìoghachdaibh an domhain.*

TROM eallach Thioruis[h]. Deanaibh caoineadh a longa Tharsis ; oir sgriosadh i gu tur, ionnus nach 'eil tigh no fardoch innte ; o thalamh Chitim[i] dh'fhoillsicheadh dhoibh e.

2 Bithibh tosdach, a luchd-àiteachaidh an eilein : lìonadh thu le ceannaichibh Shidoin, a tha 'siubhal thar cuan.

3 Agus siol Shioir o uisgeachaibh mòra, fàs na h-aimhne, *b'e sin* a teachd-a-stigh ; agus bha i 'n a margadh do na cinnich.

4 Bitheadh nàir' ort, O Shidoin, oir labhair an fhairge, eadhon neart na fairge, ag ràdh, cha robh mi ri saothair, agus cha d' rug mi clann ; cha d' àraich mi òganaich, ni mò thog mi suas òighean.

5 Mar *a bha* 'n uair a chualas *sgeul* mu'n Eiphit[l], *mar sin* bithidh iad fo àmhghar ri cluinntinn *sgeoil* mu Thiorus.

6 Rachaibh a null gu Tarsis ; deanaibh caoineadh, a luchd-àiteachaidh nan eilean.

7 An i so 'ur *caithir* aoibhinn, aig am bheil a h-aois o aimsir chéin ? Giùlainidh a cosan féin i fad as gu fantuinn air chuairt.

8 Cò ghabh a' chomhairle so an aghaidh Thioruis, a thug seachad coroin rìoghail, aig am bheil a ceannaichean 'n am prionnsaibh ; *agus* a luchd-malairt 'n an daoinibh urramach na tìre ?

9 *Is e* Tighearna nan sluagh a dh'orduich e, a chur smala air uabhar gach uile ghlòire, agus a thabhairt uile uaislean na tìre fo dhimeas[o].

B.C. 712.

a 2 Ri. 18. 18

1 *Canaan ;* no, *Phenicia.*

b Tais. 18. 22
c caib. 9. 6
d Iob 12. 14
Tais. 3. 7
e rann 1

f Esr. 9. 8

g Salm 72. 9

2 *éiridh do Thiorus mar do strìopaich.*

h Ier. 25. 22
47. 4
Ese. 26. 28
Am. 1. 9, 10
Sech. 9. 2-4
i Tais. 17. 2
j rann 12
Ier. 2. 10
k Sech. 14. 20, 21

l caib. 19. 16

m Hos. 4. 9
n Eph. 6. 8, 9

o 1 Cor. 1. 28, 29

10 Ruith thairis air d'fhearann, mar amhainn, O nighean Tharsis ; cha-n 'eil neart ann na's mò.

11 Shìn e a làmh thar na fairge ; chrath e na rìoghachdan ; thug an Tighearn' àithne an aghaidh *na caithreach a tha 'n a* ceannaiche[1], chum a daingnichean làidir a sgrios.

12 Agus thubhairt e, Cha dean thu caithream na's mò[b], O òigh shàruichte, a nighean Shidoin ; éirich, rach thairis gu Citim[e] ; an sin fòs cha-n fhaigh thu suaimhneas.

13 Feuch tìr nan Caldéanach ; cha robh an sluagh so ann, *gus an* do shuidhich an t-Asirianach i air son luchd-àiteachaidh an fhàsaich[g] ; thog iad a baidealan, chuir iad suas a lùchairtean ; *agus* rinn e a sgrios.

14 Guilibh gu h-àrd, a longa Tharsis ; oir sgriosadh 'ur neart.

15 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n leigear air dearmad Tiorus deich agus tri fichead bliadhna, a réir làithean aon rìgh ; an ceann deich agus tri fichead bliadhna, seinnidh Tiorus mar strìopaich[2].

16 Glac *do* chlàrsach, cuairtich am baile, a strìopach a bha air do dhearmad ; dean ceòl gu binn ; seinn iomadh òran ; a chum gu-n cuimhnichear a rìs thu.

17 Agus an ceann deich agus tri fichead bliadhna, thig an Tighearn' a dh'amharc Thioruis ; agus pillidh i chum a cosnaidh ; agus ni i strìopachas[i] le uile rìoghachdaibh an domhain, a tha air aghaidh na talmhainn.

18 Agus bithidh a malairt agus a buannachd naomh do an Tighearna[k] ; cha taisgear suas e, agus cha ghleidhear gu tèaruint e ; oir bithidh a malairt air son na muinntir a tha 'chòmhnuidh 'am fianuis an Tighearn', air son lòin a shàsuicheas, agus air son eudaich a mhaireas.

## CAIB. XXIV.

1 *Breitheanas uamhasach an Tighearn' air an tìr.* 13 *Cliùthaichidh iarmad e le aoibhneas.* 16 *Uamhas luchd-àiteachaidh na talmhainn.* 23 *Rìoghaichidh Tighearna nan sluagh air beinn Shioin.*

FEUCH, tha an Tighearn' a' deanamh an fhearainn falamh, agus 'g a chur fàs ; tha e 'g a thionndadh bun os ceann, agus a' sgapadh a luchd-àiteachaidh.

2 Agus tarlaidh, mar *a bhitheas* an sluagh, mar sin *bithidh* an sagart[m] ; mar *a bhitheas* an t-òglach[n], mar sin *bithidh* a mhaighstir ; mar *a bhitheas* a' bhanoglach, mar sin *bithidh* a bana-mhaighstir ; mar *a bhitheas* an ceannaiche, mar sin *bithidh* am fear-reic ; mar *a bhitheas* esan a bheir iasachd, mar sin *bithidh* esan a ghabhas iasachd ; mar *a bhitheas* am fear a ghabhas riadh, mar sin *bithidh* am fear a bheir riadh uaith.

3 Nithear an tìr gu tur falamh, agus

creachar i gu buileach; oir labhair an
Tighearn' am briathar so.
4 Tha an tìr ri caoidh *agus* a' seargadh;
tha an saoghal air lagachadh *agus* a'
seargadh; tha uaislean na tìre air lag-
achadh.
5 Tha an tìr eadhon air a truailleadh
fo a luchd-àiteachaidh; oir bhris iad an
reachd[c], dh'atharraich iad an t-ordugh;
sgaoil iad an coimhcheangal sìorruidh.
6 Air an aobhar sin dh'ith mallachd
suas an tìr[e], agus tha a luchd-àiteachaidh
air am fàsachadh; uime sin tha luchd-
àiteachaidh na tìre air an losgadh suas[f],
agus is tearc an dream a dh'fhàgadh.
7 Tha am fìon nuadh ri caoidh[g], tha an
fhionan lag, tha luchd a' chridhe aoibhinn
uile ag osnaich.
8 Sguir fuaim aighearach nan tiompan[j];
theirig luathghaire na muinntir a bha
ri gairdeachas; sguir aighear na clàr-
saich.
9 Cha-n òl iad fìon le ceòl; bithidh
deoch làidir searbh dhoibh-san a dh'òlas i.
10 Tha caithir na mi-riaghailt air a
briseadh sìos; tha gach tigh air a dhruid-
eadh suas, air chor as nach feud aon neach
dol a steach.
11 Tha gaoir anns gach sràid air son
fìona; dhorchaicheadh gach aighear;
shiubhail gairdeachas an fhearainn air
falbh.
12 Dh'fhàgadh léir-chreach anns a'
bhaile[n], agus le buaireas bhriseadh sìos
an geata[o].
13 An uair a bhitheas e mar so ann am
meadhon na tìre, am measg an t-sluaigh,
*bithidh* amhuil crathadh a' chroinn-
olaidh[r], *agus* mar an dioghlum an uair a
chriochnaichear am fìon-fhogharadh.
14 Togaidh iadsan an guth[t], cliùthaich-
idh iad gu h-àrd mòrachd an Tighearna;
ni iad iolach o'n fhairge.
15 Uime sin anns an teine[2] glòraich-
ibh an Tighearn'[u]; *eadhon* ainm an Tigh-
earna, Dia Israeil, ann an eileanaibh a'
chuain[v].
16 O iomall na talmhainn chuala sinn
òrain, *eadhon* glòir do'n fhìrean; ach
thubhairt mise, Mo chaoile, mo chaoile;
mo thruaighe mi! tha na mealltairean a'
mealladh[z], seadh le foill tha na meall-
tairean a' mealladh.
17 Tha an t-uamhas[a], agus an slochd,
agus an ribe ort, O fhir-àiteachaidh na
tìre.
18 Agus tarlaidh, esan a theicheas o
ghuth an uamhais, gu-n tuit e 's an
t-slochd; agus esan a thig a nìos o
mheadhon an t-sluichd, gu-n glacar anns
an ribe e; oir tha na tuil-dhorsan o'n
àird air am fosgladh[f]; agus tha bun-
aitean na talmhainn air an luasgadh[h].
19 Tha an tìr gu tur air a briseadh sìos[i];
tha an tìr air a sgaoileadh gu buileach as
a chéile; tha'n tìr air a luasgadh gu
garbh.

R.C. 712.

[1] *air udal.*
[a] caib. 19. 14
[b] Sech. 5. 5-8
[c] Gen. 3. 17
Air. 35. 33
[d] Salm 76. 12
[e] Mal. 4. 6
[f] 2 Pead. 3. 10
[g] caib. 16. 8, 9
Ioel 1. 10, 12
[h] Ese. 32. 7
[i] Mic. 4. 7
Sech. 14. 2-9
[j] Ier. 7. 34
Hos. 2. 11
Tais. 18. 22
[k] Salm 46. 10
[l] Air. 23. 19
[m] Ier. 51. 37
[n] Tuir. 1. 1
[o] Tuir. 2. 9
[p] Tais. 11. 13
[q] Iob 5. 15, 16
[r] caib. 6. 13
17. 5, 6
Mic. 2. 12
[s] caib. 4. 6
32. 2
[t] Seph. 2. 14, 15
[2] no, *ann an tìribh na gréine;* 's e sin, *an àird an ear.*
[u] 1 Pead. 3. 15
[3] no, *òran.*
[v] Seph. 2. 11
[w] caib. 2. 2, 3
[x] Mat. 22. 2, &c.
[y] Dàn 5. 1
[z] caib. 48. 8
Ier. 5. 11
[a] Ier. 48. 43, 44
[b] 2 Cor. 3. 16, 18
[c] Hos. 13. 14
1 Cor. 15. 54
[d] Tais. 21. 4
[e] Mal. 3. 17, 18
[f] Gen. 7. 11
[g] Tit. 2. 13
[h] Salm 18. 7
[i] Ier. 4. 23
[j] Salm 20. 5
Sech. 9. 9

20 Bithidh an tìr a' gluasad[1] thuig agus
uaithe mar mhisgear; agus atharraichear
i mar bhothan-tàimh[a]; oir luidhidh a
h-aingidheachd gu trom oirre[b]; agus tuit-
idh i, agus cha-n éirich i na's mò.
21 Agus tarlaidh, anns an là sin, gu-n
smachdaich an Tighearna na daoine àrda
*a tha* shuas, agus rìghrean na talmhainn
air an talamh[d].
22 Agus cruinnichear iad ri 'chéile,
mar a chruinnichear prìosanaich ann an
slochd; agus druidear suas iad mar ann
am prìosan; agus an déigh mòrain de
làithibh fiosraichear iad.
23 An sin bithidh a' ghealach air a mas-
lachadh[h], agus a' ghrian air a nàrachadh;
oir rìoghaichidh Tighearna nan sluagh air
beinn Shioin[i], agus ann an Ierusalem;
agus ann am fianuis a sheanairean *bithidh*
a ghlòir.

## CAIB. XXV.

1 *Mhol am fàidh Dia air son a bhreitheanas;* 6 *agus rinn e gairdeachas 'n a shlàinte.*

O THIGHEARN', is tu mo Dhia; àrd-
aichidh mi thu[k], molaidh mi d'ainm;
oir rinn thu *nithe* iongantach; is tairis-
neachd *agus* fìrinn[l] *do* chomhairlean o
shean.
2 Oir rinn thu a' chaithir 'n a tòrr, am
baile daingnichte 'n a *charn* sgrios[m]; *chuir*
*thu* àros nan coigreach o bhi 'n a bhaile;
gu bràth cha togar e.
3 Air an aobhar sin bheir an sluagh borb
dhuit glòir[p]; gabhaidh caithir nan cinn-
each uamhasach eagal romhad.
4 Oir bha thu a'd' neart do'n bhochd[q],
a'd' neart do'n fheumach 'n a airc; a'd'
dhìdean o'n doininn[s], a'd' sgàile o'n teas;
an uair *a bha* gaoth nan uamhasach mar
dhoininn *a' séideadh* ris a' bhalla.
5 Mar an teas ann am fearann seargta,
bheir thusa nuas farum nan uaibhreach;
*mar* an teas le sgàile neoil, ìslichear geug[3]
nan uamhasach.
6 Agus anns a' bheinn so[w] ni an Tigh-
earna do na h-uile chinnich cuirm[x] de
nithibh blasda, cuirm a dh'fhìon aosda,
de nithibh blasda làn de smior, a dh'fhìon
aosda[y] air a dheadh tharruing.
7 Agus sgriosaidh e air a' bheinn so an
còmhdach a chòmhdaich aghaidh nan uile
shluagh, agus an sgàile[b] 'bha air a sgaoil-
eadh thar nan uile chinneach.
8 Sluigidh e suas am bàs le buaidh[c], agus
siabaidh an Tighearna Iehobhah an deur
o gach aghaidh[d], agus masladh a shluaigh
bheir e air falbh[e] o'n talamh uile; oir
labhair an Tighearn' *e*.
9 Agus anns an là sin theirear, Feuch,
*is e* so ar Dia-ne; dh'fheith sinn ris[g], agus
thèaruinn e sinn; is e so an Tighearna,
dh'fheith sinn ris, ni sinn gairdeachas agus
uaill 'n a shlàinte[j].
10 Oir gabhaidh làmh an Tighearna
fois air an t-sliabh so; agus bithidh Moab

air a shaltairt fodha[a], mar a shaltairear
connlach air an òtrach.
11 Agus sìnidh e mach a làmhan 'n a
mheadhon, mar a shìneas am fear a
shnàmhas a mach *a làmhan* gu snàmh;
agus bheir e nuas 'uabhar, maille ri creich[1]
a làmh.
12 Agus daingneach àrd do bhallachan
leagaidh e sìos, ìslichidh e, bheir e chum
an làir, *eadhon* chum an duslaich.

## CAIB. XXVI.

1 *Earail gu earbsadh á Dia do bhrìgh gu-n dean e breitheanas air an nàmhaid,* 12 *agus gu nochd e tròcair d'a shluagh féin.* 20 *Smachdaichidh Dia luchd-àiteachaidh na talmhainn air son an aingidheachd.*

ANNS an là sin seinnear an dàn so ann
an tìr Iudah; Tha againne caithir
làidir[c]; slàinte cuiridh e suas mar bhall-
achan agus mar dhaingneach[d].
2 Fosglaibh-se na geatachan[e], a chum
gu-n téid an cinneach fìrinneach a steach,
a choimheadas an fhìrinn.
3 Gleidhidh tu esan ann an sìth iom-
lain[2], *aig am bheil* 'inntinn suidhichte
ort[g], a chionn gu-n do chuir e a dhòchas
annad.
4 Cuiribh-se 'ur dòchas anns an Tigh-
earna[h] do ghnàth[i], oir anns an Tighearna
Iehobhah tha neart sìorruidh[3].
5 Oir dh'ìslich e iadsan a bha 'chòmh-
nuidh gu h-àrd; a' chaithir àrd, thug e
nuas i; thug e nuas i chum an làir; thug
e i *eadhon* chum an duslaich.
6 Saltraidh a' chos oirre[m], cosan an
fheumaich, ceuma nam bochdan.
7 Tha slighe an fhìrein ro dhìreach[n];
ni thusa ceum an fhìrein fìor-chòmh-
nard[p].
8 Seadh, ann an slighe do bhreithean-
as[q] dh'fheith sinn ort; tha miann *ar* n-an-
ama air d'ainm[r], agus air do chuimhne.
9 Le m'anam mhiannaich mi thu 's an
oidhche[s]; seadh, le mo spiorad an taobh a
stigh dh'iarr mi thu 's a' mhaduinn; oir
an uair *a bhitheas* do bhreitheanais air an
talamh[t], fòghlumaidh luchd-àiteachaidh
an t-saoghail fìreantachd.
10 Nochd tròcair do'n aingidh[v], *gidh-
eadh* cha-n fhòglum e fìreantachd; ann
an tìr an ionracais buinidh e gu feallt-
ach[x]; agus cha toir e fainear mòralachd
an Tighearn'[z].
11 A Thighearna, tha do làmh togta
suas[c], *gidheadh* cha-n fhaic iad; *ach* chi
iad[d], agus bithidh iad fo amhluadh air
son eud *an* t-sluaigh; seadh, loisgidh
teine do naimhdean a suas iad[e].
12 A Thighearn', orduichidh tu sìth
dhuinne[f]; oir eadhon ar n-uile bhcarta
cumhachdach dh'oibrich thusa annainn.
13 O Thighearn' ar Dia, bha ceannas
oirnn aig tighearnaibh eile bharrachd ort-
sa[i]; *ach* annad-sa a mhàin ni sinn luaidh
air d'ainm[k].
14 *Tha iad* marbh, cha tig iad beò;
dh'eug iad, cha-n éirich iad; uime sin
dh'fhiosraich agus mhill thu iad, agus
sgrios thu as an cuimhne gu tur.
15 Mheudaich thu an cinneach, O
Thighearna; mheudaich thu an cinneach;
tha thu air do ghlòrachadh; sgaoil thu *e*
a mach *eadhon gu* uile iomallaibh na tal-
mhainn.
16 A Thighearn', ann an àmhghar
dh'iarr iad thu[b]: dhòirt iad a mach an ath-
chuinge *an uair a bha* do smachdachadh
orra.
17 Mar a bhitheas bean thorrach, an
uair a bhitheas àm a h-aisead am fagus,
ann an teanntachd, ag éigheach gu h-àrd
'n a saothair; mar so bha sinn ann ad
fhianuis, O Thighearna.
18 Dh'fhas sinn torrach, bha sinn ann
an teanntachd, rug sinn mar gu-m b'e
gaoth; cha d'oibrich sinn slàinte anns an
talamh, ni mò tha luchd-àiteachaidh an
t-saoghail air tuiteam.
19 Thig do mhairbh beò; *maille ri*
mo chorp marbh-sa éiridh iad. Dùisgibh
agus seinnibh[f], sibhse 'tha 'chòmhnuidh
anns an duslach; oir tha do dhrùchd
mar dhrùchd luibhean; agus tilgidh an
talamh a mach na mairbh.
20 Thig, O mo shluagh, imich a steach
do d' sheòmraichibh[j], agus druid do dhor-
san mu'n cuairt duit; foluich thu féin
car tamuill bhig[k], car tiota, gus an gabh
a' chorruich thairis.
21 Oir, feuch, tha an Tighearn' a' teachd
a mach as 'àit[l], a smachdachadh luchd-
àiteachaidh na talmhainn air son an aing-
idheachd; agus leigidh an talamh ris an
fhuil a tha air[o], agus cha chòmhdaich e
na's mò a mhairbh.

## CAIB. XXVII.

1 *Cùram Dhè d'a fhìon-lios.* 7 *Smachdaichidh Dia a shluagh ann an tròcair agus ann an tomhas ceart;* 13 *agus tionailidh e iad o gach tìr d'an d' thugadh iad 'am braighdeanas.*

ANNS an là sin smachdaichidh an Tigh-
earna, le a chlaidheamh cruaidh, agus
mòr, agus làidir, Lebhiatan[u] an nathair
dhìreach, agus Lebhiatan an nathair lùb-
ach; agus marbhaidh e an dràgon a tha
's an fhairge[w].
2 Anns an là sin, canaibh-se do fhìon-
lios an fhìona dheirg[y]:
3 Tha mise, an Tighearna, 'g a choimh-
ead[z], uisgicheam e gach tiota[b]; chum 's
nach dochainn *aon neach* e, coimheadaidh
mi e a là agus a dh'oidhche.
4 Annamsa cha-n 'eil dian-chorruich[4].
Cò chuireadh an droighionn agus an dris
a'm' aghaidh anns a' chath? rachainn
trompa, loisginn iad le 'chéile.
5 No deanadh e greim air mo neart[g];
deanadh e sìth rium[h]; sìth ni e rium.
6 Bheir e orra-san a thig o Iacob
freumhachadh[j]; brisidh Israel a mach,
agus thig e fo bhlàth; agus lionaidh e
aghaidh an t-saoghail le toradh[l].

B.C. 712.

[a] caib. xv., xvi. Seph. 2. 9
[1] *ais-innleachdan.*
[b] Hos. 5. 15
[c] Salm 31. 21
[d] caib. 60. 18
[e] Salm 118. 19
[f] Dan. 12. 2
[2] *sìth, sìth.*
[g] Phil. 4. 7
[h] Salm 62. 8
[i] Salm 125. 1
[j] Gen. 7. 1 Ecs. 12. 22, 23
[3] *carraig nan linnean;* no, *nan àl.*
[k] caib. 54. 7, 8 Salm 30. 5
[l] Iud. 14, 15
[m] Mal. 4. 3
[n] Eph. 2. 10
[o] Gen. 4. 10, 11
[p] Salm 37. 23
[q] caib. 64. 4, 5
[r] Salm 63. 1-6
[s] Dàn 3. 1
[t] Salm 58. 11
[u] Salm 74. 14
[v] Ecl. 8. 11 Tais. 2. 21
[w] caib. 51. 9 Ese. 29. 3; 32. 2
[x] Ecl. 3. 16
[y] Luc. 20. 9, &c.
[z] caib. 2. 10
[a] Salm 121. 4, 5
[b] caib. 58. 11
[c] Ier. 5. 3 Ecs. 14. 8
[d] Tais. 1. 7
[4] *cha-n 'eil dian-chorruich ni's mò.*
[e] Dan. 3. 22, 25
[f] rann 3
[g] caib. 45. 24
[h] Iob 22. 21
[i] 2 Each. 28. 5, 6 Ròm. 6. 16-18
[j] Salm 92. 13-15 Hos. 14. 5, 6
[k] Salm 71. 15, 16
[l] Ròm. 11. 12

7 An do bhuail se e a réir bualaidh an ti a bhuail esan[a]? Am bheil e air a mharbhadh a réir àir na muinntir a mharbhadh leis?

8 Ann an tomhas ceart, an uair a bhriseas e mach, ni thu tagradh ris. Choisg e a ghaoth gharbh ann an là na gaoithe an ear[d].

9 Uime sin, le so glanar aingidheachd Iacoib air falbh[e]; agus *is e* so an toradh uile a thabhairt air falbh a pheacaidh; 'n uair a ni e uile chlachan na h-altarach mar chlachan aoil a tha air am pronnadh as a chéile, cha seas na doireachan no na dealbhan suas *na's mò*.

10 Ach bithidh a' chaithir dhaingnichte fàs, *agus* an t-àite-còmhnuidh air a thréigsinn, agus air 'fhàgail mar fhàsach; an sin ionaltraidh an laogh, agus an sin luidhidh e sìos, agus ithidh e a geugan.

11 'N uair a sheargas a meangain, brisear iad; thig mnathan agus cuiridh iad ri theine iad; oir is sluagh gun tuigse iad[g]; uime sin cha ghabh an ti a rinn iad truas diubh; agus cha nochd esan a dhealbh iad caoimhneas dhoibh[i].

12 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n dean an Tighearna bualadh o chlais na h-aimhne[2] gu sruth na h-Eiphit agus tionailear sibhse suas, aon agus aon[k], O chlann Israeil.

13 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n séidear a' ghall-tromp mhòr[m]: agus thig iadsan a bha 'bàsachadh ann an tìr Asiria[o], agus iadsan a bha air an sgapadh ann an tìr na h-Eiphit[p]; agus sleuchdaidh iad sìos do an Tighearn', anns an t-sliabh naomh, ann an Ierusalem.

## CAIB. XXVIII.

1 *Bhagradh Ephraim air son a mhisge agus 'uaill.* 5 *Bithidh Dia 'n a choron maise do iarmad a shluaigh.* 16 *Tha Criosd air a ghealltainn.* 23 *Gliocas freasdail Dhé air a nochdadh ann an oibribh an treabhaiche.*

IS an-aoibhinn do chrùn uaibhreach mhisgearan Ephraim[r], agus do bhlàth seargach am maise glòrmhoir; *dhoibh-san* a tha air ceann a' ghlinn bheartaich, a tha air an leagadh sìos le fìon.

2 Feuch, tha aig an Tighearna fear cumhachdach agus làidir, mar stoirm mheallain[u], *mar* dhoininn mhilltich, mar thuil uisgeacha mòra a' taomadh thairis, a thilgeas sìos chum an làir le *a* làimh.

3 Bithidh coroin uaibhreach mhisgearan Ephraim air an saltairt fo 'chosaibh.

4 Agus bithidh blàth seargach am maise glòrmhoir, a tha air ceann a' ghlinn bheartaich, mar am meas luath roimh an t-samhradh[v], a chi an neach a dh'amhairceas air, agus cha luaithe bhitheas e 'n a làimh na dh'itheas[4] e suas e.

5 Anns an là sin, bithidh Tighearna nan sluagh 'n a chrùn glòire, agus 'n a choron maiseach do iarmad a shluaigh;

6 Agus 'n a spiorad breitheanais dha-san



B.C. 712.

[a] caib. 10. 20-25 Ier. 30. 11
[b] Hos. 4. 11
[c] caib. 56. 10-12
[d] caib. 57. 16
[e] Eabh. 12. 6
[f] Ier. 6. 10
[1] no, *riaghailt air riaghailt.*
[g] Deut. 32. 28 Hos. 4. 6
[h] 1 Cor. 14. 21
[i] Deut. 32. 18-25
[j] Ier. 6. 16 Sech. 7. 9-11
[2] 's e sin, *Euphrates.*
[k] Eoin 6. 37
[l] Hos. 6. 5 8. 12
[m] Mat. 24. 31 1 Tes. 4. 16 Tais. 11. 15
[n] Mat. 13. 14
[o] Sech. 10. 8-12
[p] Ier. 43. 7
[q] Ecl. 8. 8
[r] Am. 4. 1 6. 1, 6
[s] Salm 118. 22 Mat. 21. 42 Gnio. 4. 11 Ròm. 9. 33 Eph. 2. 20
[t] Ròm. 10. 11
[u] Ese. 13. 11
[3] *cha dean e cabhag.*
[v] Salm 73. 19, 20
[4] *shluigeas.*
[w] Mal. 4. 3

a shuidheas ann am breitheanas; agus 'n a neart dhoibhsan a philleas air ais an cath chum a' gheata.

7 Ach chaidh iadsan fòs a thaobh le fìon[b], agus le dibh làidir chaidh iad air seacharan; chaidh an sagart agus am fàidh[c] a thaobh le dibh làidir, shluigeadh suas iad le fìon, chaidh iad air seacharan le dibh làidir; chaidh iad 'am mearachd ann an sealladh, thuislich iad ann am breitheanas.

8 Oir tha *am* buird uile làn de sgeith, *agus* de shalchar, *air chor as* nach 'eil àite sam bith *saor*.

9 Cò d'an teagaisg e eòlas[f], agus cò d'an ionnsaich e fòghlum? dhoibhsan a chuireadh o'n chìch, *agus* a sgaradh o'n bhroilleach.

10 Oir tha àithne air àithne, àithne air àithne; rann air roinn[1], rann air roinn; beagan an so, beagan an sud.

11 Oir le beul manntach, agus le teangaidh choimhich, labhraidh e ris an t-sluagh so[h].

12 Ris an dubhairt e, So an fhois leis an tabhair sibh fois dha-san a tha sgìth, agus so an suaimhneas[j]; gidheadh cha-n éisdeadh iadsan.

13 Ach bithidh focal an Tighearna dhoibhsan 'n a àithne air àithne[l], àithne air àithne; rann air roinn, rann air roinn; beagan an so, beagan an sud; a chum gu-n rachadh iad, agus gu-n tuiteadh iad air an ais[n], agus gu-m bitheadh iad air am briseadh, agus air an ribeadh, agus air an glacadh.

14 Uime sin cluinnibh focal an Tighearn', a luchd-fanoid, a luchd-riaghlaidh an t-sluaigh so a *tha* ann an Ierusalem.

15 A chionn gu-n dubhairt sibh, Dhaingnich sinn coimhcheangal ris a' bhàs, agus ris an uaigh rinn sinn còrdadh; an uair a shiùbhlas a' phlàigh thairis mar thuil, cha ruig i sinne[q]; oir ghabh sinn a' bhreug mar ar dìdein, agus fo cheilg dh'fholaich sinn sinn féin.

16 Air an aobhar sin mar so deir an Tighearna Iehobhah, Feuch suidhichidh mise mar stéidh ann an Sion clach[s], clach dhearbhta, clach-chinn na h-oisinn; sàr bhunait; esan a chreideas[t], cha chuirear gu amhluadh e[3].

17 Agus tomhaisidh mise mach breitheanas leis an riaghailt, agus ceartas leis an t-sreing-thomhais; agus sguabaidh a' chlach-mheallain air falbh an dìdein-bhréige, agus còmhdaichidh na h-uisgeachan an t-àite-folaich.

18 Agus brisear 'ur coimhcheangal ris a' bhàs, agus cha seas 'ur còrdadh ris an uaigh; 'n uair a shiùbhlas a' phlàigh thairis mar thuil, an sin bithidh sibhse air 'ur saltairt sìos leatha[w].

19 O'n àm 's an siubhail i troimhe, ni i greim oirbh; oir maduinn an déigh maidne siubhlaidh i troimhe, a là agus

a dh'oidhche; agus dùisgidh eadhon an
t'iomradh a mhàin uamhunn.
20 Oir tha an leabadh tuilleadh 's
goirid gu *neach* g'a shìneadh féin *oirre*;
agus tha am brat tuilleadh 's ai-leathan
gu *neach* g'a phasgadh féin *ann*.
21 Oir éiridh an Tighearna suas, mar
ann an sliabh Pherasim[c], bithidh corruich
air mar ann an gleann Ghibeoin[d]; a chum
gu-n coimhlion e 'obair féin, 'obair neo-
ghnàthach[f]; agus gu-n dean e a ghniomh
féin, a ghniomh coimheach.
22 Agus a nis, na bithidh ri fanoid, air
eagal gu-n deanar 'ur cuibhrichean làidir;
oir chuala mi o Iehobhah, Tighearna nan
sluagh sgrios[i], eadhon air a shònruchadh
air an tìr uile.
23 Thugaibh-se an aire, agus cluinnibh
mo ghuth; éisdibh, agus cluinnibh mo
bhriathran.
24 Am bheil an treabhaiche ri ar, ré
an là, chum cur a dheanamh? Am bheil
e a' fosgladh agus a' briseadh fòidean
'fhearainn?
25 An uair a ni e 'aghaidh còmhnard,
nach sgaoil e an sin a' mheanbh-pheasair,
agus nach sgap e an cumin; agus nach
cuir e an cruithneachd anns an àit a's
fearr, agus an t-eòrna anns an ionad
shuidhichte, agus an seagal 'n a chrìch
féin?
26 Oir bithidh a Dhia ag ionnsachadh
eòlais dha, *agus* 'g a theagasg.
27 Oir cha-n 'eil a' mheanbh-pheasair
air a bualadh le inneal-bualaidh; ni mò
bheirear air roth feuna tionndadh air a'
chumin; ach tha a' mheanbh-pheasair air
a bualadh le slait, agus an cumin le luirg.
28 Ach tha *sìol air son* arain air a
bhruthadh: Do bhrìgh nach bi e 'g a
shìor-bhualadh, no '*g a* bhriseadh le roth
'fheuna, no 'g a phronnadh le 'eachaibh.
29 Tha so fòs a' teachd o Thighearna
nan sluagh: tha esan iongantach ann an
comhairle[l], òirdheirc ann an gniomh.

## CAIB. XXIX.

1 *Teanntachd Ierusaleim, agus léir-sgrios a luchd-claoidh le làimh an Tighearna.* 9 *Chronaichcadh na h-Iudhaich air son an cealgaireachd.* 17 *Fhuair iad gealladh air nithibh maithe.*

MO thruaighe Ariel, Ariel, am baile
anns an do chòmhnuich Daibhidh[1];
cuiribh bliadhna ri bliadhna; marbhadh
iad ìobairtean[2].
2 Gidheadh teannaichidh mise Ariel,
agus bithidh caoidh agus bròn ann; agus
bithidh e dhomh-sa mar Ariel.
3 Agus campaichidh mi a'd' aghaidh
mu'n cuairt; agus teannaichidh mi thu le
tòrr[r]; agus togaidh mi daingnichean a'd'
aghaidh.
4 Agus bheirear a nuas thu[t], *agus* labh-
raidh tu as an talamh, agus bithidh do
chainnt ìosal as an duslach; agus thig do
ghuth a mach as an talamh, mar fhios-

R.C. 725.

[a] Iob 21. 18
[b] 1 Tes. 5. 3
[c] 2 Sam. 5. 20
[d] Ios. 10. 10, &c.
1 Each. 14. 16
[e] caib. 30. 30
[f] Tuir. 3. 33
[g] caib. 37. 36
[h] caib. 41. 11, 12
[i] Dan. 9. 27
[j] Ròm. 11. 8
[k] 1 Sam. 9. 9
[l] Salm 92. 5
Ier. 32. 19
Ròm. 11. 33
[m] Ese. 33. 31
Mat. 15. 6-9
[n] Col. 2. 22
1 no, *a theannaich, 2 Sam. 5. 5-9.*
[o] Hab. 1. 5
2 *thigeadh na h-àrd-fhéillean mu'n cuairt.*
[p] Ier. 49. 7
Obad. 8
1 Cor. 1. 19
[q] caib. 30. 1
Salm 139. 7, &c.
[r] 2 Ri. 25. 1, &c.
[s] Salm 94. 7
[t] Tuir. 1. 9
[u] caib. 45. 9
Ròm. 9. 20

aiche, agus ni do chainnt borbhanaich as
an duslach.
5 Agus mar an dus mìn bithidh mòr
bhuidheann do choigreach, agus bithidh
mòr bhuidheann nan uamhasach mar am
moll luaineach[a]; agus tarlaidh e ann an
tiota, gu h-obann[b].
6 Smachdaichear thu le Tighearna nan
sluagh[e], le tairneanaich, agus le crith-
thalmhainn, agus le treun ghuth, le stoirm
agus doininn, agus lasair theine chaithtich.
7 Agus amhuil bruadar[g], aisling na
h-oidhche, bithidh mòr shluagh nan uile
chinneach, eadhon na h-uile a tha 'cogadh
rithe féin[h], agus *ri* a daingneach, agus a
tha 'g a teannachadh.
8 Agus amhuil *duine* ocrach a chi ais-
ling, agus, feuch, tha e 'g itheadh, ach air
dùsgadh dha, tha 'anam ciocrach; agus
amhuil *duine* tartmhor a chi aisling, agus,
feuch, tha e 'g òl, ach air dùsgadh dha,
feuch, *tha e* fann agus 'anam a' miann-
achadh; mar sin tarlaidh do mhòr chuid-
eachd nan uile chinneach a tha a' cogadh
an aghaidh sléibh Shioin.
9 Stadaibh, agus gabhaibh iongantas;
seallaibh mu'n cuairt le ioghnadh, agus
amhaircibh; tha iad air mhisg, ach cha-n
ann le fìon; tha iad a' call nan cos, ach
cha-n ann le dibh làidir.
10 Oir dhòirt an Tighearn' oirbh spiorad
suaine[j]; agus dhruid e suas 'ur sùilean;
air na fàidhean agus 'ur luchd-riaghlaidh,
agus air an luchd-seallaidh chuir e còmh-
dach[k].
11 Agus tha an taisbeanadh uile dhuibh-
se, mar bhriathra leabhair air a ghlasadh
suas a bheir *iad* do neach aig am bheil
fòghlum, ag ràdh, Leugh so, guidheamaid
ort; agus their esan, Cha-n urrainn mi,
oir tha e glaiste suas.
12 Agus bheirear an leabhar do neach
aig nach 'eil fòghlum, ag ràdh, Leugh so
guidheam ort; agus their esan, Cha-n 'eil
fòghlum agam.
13 Uime sin thubhairt an Tighearna, Do
bhrìgh gu bheil an sluagh so a' teachd
dlùth *dhomhsa* le'm beul[m], agus a' toirt
onoir dhomh le'm bilibh, ach 'n an cridhe
gu-n do theich iad fada uam; agus gu
bheil an eagal romham-sa air a theagasg
le àitheantaibh dhaoine[n];
14 Air an aobhar sin, feuch, théid mis'
air m' aghaidh a dheanamh iongantais am
measg an t-sluaigh so[o], iongantas agus
iongantas; ionnus gu-n téid gliocas an
daoine glice 'am mugha[p], agus tuigse an
daoine tuigseach as an t-sealladh.
15 Is truagh dhoibhsan a tha 'g iarraidh
an comhairle fholach gu domhain o an
Tighearn'[q]; aig am bheil an gniomharan
anns an dorcha, agus a tha 'g ràdh, Cò tha
'g ar faicinn? Cò aig am bheil fios oirnn[s]?
16 Gu cinnteach measar 'ur n-ais-inn-
leachda mar chrèadh a' chreadhadair: an
abair an obair mu'n oibriche[u], Cha d' rinn
e mi? agus an abair an ni a dhealbhadh

mu'n neach a dhealbh e, Cha robh tuigse
aige?
17 Nach tamull ro bheag fòs gus an
deanar Lebanon 'n a fhearann torrach[a],
agus gus am measar am fearann torrach
mar fhrìth?
18 Agus anns an là sin cluinnidh na
bodhair briathran an leabhair[b]; agus as
an dubhar agus as an dorchadas gheibh
sùilean nan dall an léirsinn.
19 Meudaichidh fòs na daoine séimhe
an aoibhneas anns an Tighearn'[e]; agus
ni na bochdan am measg dhaoine gaird-
eachas ann an Ti naomh Israeil[f].
20 Oir dh'fhàilnich an t-uamhasach[g],
agus thàinig crìoch air an fhear-fhoch-
aid; agus ghearradh as iadsan uile a bha
furachar[1] a chum aingidheachd[i];
21 A ni duine 'n a pheacach air son
focail; a tha 'leagadh ribe air a shonsan
a tha 'tagradh anns a' gheata[k]; agus a tha
'tionndadh an ionracain a leth-taobh air
son ni nach fiù.
22 Air an aobhar sin mar so deir an
Tighearn'[l], esan a shaor Abraham, mu
thimchioll tighe Iacoib, Cha nàraichear
Iacob[m], agus cha bhi 'aghaidh nise fo
amhluadh.
23 Ach an uair a chi e a chlann, obair
mo làmh-sa[n], 'n a mheadhon, naomhaich-
idh iad m'ainm, agus naomhaichidh iad
Ti naomh Iacoib, agus bithidh eagal orra
roimh Dhia Israeil.
24 Tuigidh iadsan fòs, a chaidh 'am
mearachd ann an spiorad[q], fior eòlas;
agus fòghlumaidh iadsan a bha ri borbhan-
aich, teagasg.

## CAIB. XXX.

1 *Chronaicheadh an sluagh do bhrìgh gu-n do chuir iad an dòigh 's an Eiphit,* 8 *agus gu-n d'rinn iad tàir air focal Dhé.* 18 *Tròcair an Tighearna d'a eaglais.* 27 *Bithidh a shluagh aoibhneach 'n uair a bhuaileas Dia na h-Asirianaich.*

IS truagh do'n chloinn cheannairchich[t],
deir an Tighearn', a tha 'dealbh
chomhairlean, ach cha-n ann uamsa; a
tha 'còmhdach le brat-folaich, ach cha-n
ann le mo spiorad-sa[u]; a chum gu-n cuir
iad peacadh ri peacadh[v]:
2 A tha 'g imeachd gu dol sìos do'n
Eiphit[x], ach nach d'fhiosraich dhìom-sa;
chum iad féin a neartachadh le neart
Pharaoh, agus a dheanamh buin á sgàile
na h-Eiphit.
3 Ach bithidh neart Pharaoh dhuibh
'n a nàire; agus 'ur bun á sgàile na
h-Eiphit 'n a mhasladh.
4 Oir bha a cheannardan aig Soan, agus
thàinig a theachdairean gu Hanes.
5 Ghabh iad uile nàire de shluagh o
nach d'fhuair iad tairbhe[a]; o nach
d'fhuair iad cuideachadh no tairbhe; ach
*a bha* 'n an nàire agus 'n am masladh.
6 Eallach ainmhidhean na h-àirde deas;
gu tìr airc' agus éigin, as *an tig* an leòmh-
an òg agus an seann leòmhan, an nathair
nimhe, agus an nathair theinnteach iteal-
ach; giùlainidh iad an saoibhreas air
gualainn nan asal òga, agus an ionmhas
air croit nan càmhal, dh'ionnsuidh sluaigh
nach tabhair buannachd *dhoibh.*
7 Oir is dìomhain agus gun tairbhe
còmhnadh nan Eiphiteach[c]; uime sin
thubhairt mi rithe so, 'S e an neart
fantuinn 'n an tàmh[d].
8 Imich a nis, sgrìobh e fa'n comhair
air clàr, agus comharaich e air leabhar;
chum gu-m bi e air son nan aimsirean a
thig, air son fianuis gu sìorruidh;
9 Gur sluagh ceannairceach so[h], clann
bhreugach, clann leis nach àill éisdeachd
a thabhairt do lagh an Tighearn':
10 A tha 'g ràdh ris na fir-sheallaidh[j],
Na faicibh; agus ris na fàidhean, Na
labhraibh nithe cearta ruinn ann am
fàistneachd; labhraibh ruinn nithe mìne;
deanaibh fàistneachd cheilge:
11 Claonaibh air falbh o'n t-slighe:
rachaibh a leth-taobh o'n rathad dhìr-
each; cuiribh air falbh uainn Ti naomh
Israeil.
12 Air an aobhar sin, mar so deir Ti
naomh Israeil, A chionn gu bheil sibh a'
deanamh tàire air an fhocal so, agus ag
earbsadh á claonadh agus á ceannairc[o],
agus a' leigeil 'ur taice ris;
13 Uime sin bithidh an t-olc so dhuibh
mar bhriseadh ullamh gu tuiteam[p], *mar*
aomadh ann am balla àrd, a thuiteas gu
làr gu h-obann, ann an tiota.
14 Agus brisidh se e, mar bhriseadh
soithich a' chreadhadair[r], a bhrisear 'n a
bhloighdibh; cha chaomhain e, air chor
as nach faighear, ann a bhriseadh, sgealb
a thogas teine o'n teinntein, no a bheir
uisge o'n tobar.
15 Oir mar so deir an Tighearna
Iehobhah, Ti naomh Israeil, ann am
pilleadh, agus ann an sàmhchair, tèarnar
sibh[s]; ann an suaimhneas agus ann an
earbsa bithidh 'ur neart; ach cha b'àill
leibhse.
16 Ach thubhairt sibh, Ni h-eadh, ach
air eachaibh teichidh sinn; air an aobhar
sin teichidh sibh; agus air *ainmhidhibh*
luatha marcaichidh sinn; uime sin bith-
idh iadsan luath a leanas air 'ur tòir[w].
17 *Teichidh* aon mhìle roimh achmhasan
aoin[y]; roimh achmhasan chùignear teich-
idh sibh; gus am fàgar sibh mar chrann
lom air mullach sléibh, agus mar bhrataich
air cnoc.
18 Agus air an aobhar so feithidh an
Tighearna[z], chum gu nochd e deadh-ghean
dhuibh; agus air an aobhar so àrdaichear
e, chum gu nochd e tròcair dhuibh; oir
is Dia ceart-bhreitheach an Tighearn'; is
beannaichte iadsan uile a tha 'feitheamh
ris-san[b].
19 Oir gabhaidh sluagh còmhnuidh ann
an Sion[c], ann an Ierusalem; cha ghuil
thu na's mò; ni e mòr-thròcair ort, ri

R.C. 712.

[a] caib. 32. 15 Mat. 19. 30
[b] caib. 35. 5 Luc. 7. 22
[c] Ier. 37. 7
[d] rann 15
[e] caib. 61. 1
[f] Seum. 2. 5
[g] caib. 51. 13 Tais. 12. 10
[h] Deut. 32. 20
1 *ri faire.*
[i] Salm 64. 6 Ier. 20. 10
[j] Ier. 11. 21 Am. 2. 12 7. 13 Mic. 2. 6, 11
[k] Am. 5. 10, 12
[l] Ios. 24. 3
[m] caib. 54. 4
[n] caib. 60. 21 Eph. 2. 10
[o] Salm 62. 10
[p] Salm 62. 3
[q] 1 Cor. 6. 11
[r] Salm 2. 9 Ier. 19. 11
[s] rann 7 caib. 7. 4 caib. 26. 3, 4
[t] Deut. 29. 19, 20
[u] caib. 29. 15
[v] Ròm. 2. 5
[w] 2 Ri. 25. 5
[x] caib. 31. 1
[y] Deut. 32. 30
[z] Hos. 5. 15 2 Pead. 3. 9
[a] Ier. 2. 36
[b] Salm 34. 8
[c] caib. 65. 9, 24

guth do ghlaoidh ; co luath 's a chluinneas e, bheir e freagradh dhuit[a].

20 Agus ged bheir an Tighearna dhuibh aran airce[c], agus uisge àmhghair, gidheadh cha bhi do luchd-teagaisg air am fògradh fad as[d]; ach bithidh do shùilean a' faicinn do luchd-teagaisg.

21 Agus cluinnidh do chluasan focal o d' chùlaobh, ag ràdh[f], So an t-slighe, gluaisibh innte, 'n uair a thionndaidheas sibh chum na làimhe deise, no chum na làimhe clìthe.

22 Agus truaillidh sibh trusgan 'ur dealbhan airgid, agus sgeadachadh do dhealbhan òir; tilgidh tu uait iad mar eudach truaillte; their thu ris, Teich uam[g].

23 An sin bheir e uisge air son do shìl, leis an cuir thu d'fhearann ; agus aran de thoradh na talmhainn, agus bithidh e reamhar agus pailt ; anns an là sin, ionaltraidh do spréidh ann an àilean farsuinn ;

24 Agus ithidh na daimh, agus na h-asail òga a threabhas am fearann, innlinn air a deadh-ghlanadh, air a gréadhadh leis a' ghuit agus leis an t-sluasaid.

25 Agus air gach beinn mhòir, agus air gach cnoc àrd, bithidh caochain agus sruthan uisge ; ann an là an àir mhòir, an uair a thuiteas na baidealan.

26 Agus bithidh solus na gealaich mar sholus na gréine[j], agus bithidh solus na gréine a sheachd uiread, mar sholus sheachd làithean ; 's an là anns an ceangail an Tighearna suas briseadh a shluaigh, agus anns an leighis e lot a bhuille.

27 Feuch, tha ainm an Tighearn' a' teachd o chéin, a' losgadh *le* 'fheirg, agus an eallach trom ; tha a bhilean air an lìonadh le corruich, agus a theangadh mar theine caithteach[l].

28 Agus bithidh 'anail mar shruth dian a' ruith thairis, a' ruigheachd gu meadhon a' mhuineil ; a dh'fhasgnadh nan cinneach[m] le fasgan an dìomhanais ; agus *bithidh* srian ann an giallaibh an t-sluaigh[o], 'g an tarruing air seacharan.

29 Bithidh ceòl agaibh, mar anns an oidhche 's an coimheadar féill naomh[p]; agus gairdeachas cridhe, amhuil an uair a dh'imicheas neach le *ceòl* pìoba, chum dol gu sliabh an Tighearna, gu Carraig Israeil[s].

30 Agus bheir an Tighearna fainear gu-n cluinnear a ghuth glòrmhor, agus gu faicear leagadh a nuas a ghairdein, le corruich ghairg, agus *le* lasair teine chaithtich ; *le* sgapadh, agus doininn, agus clachaibh meallain.

31 Oir le guth an Tighearna buailear sìos an t-Asirianach, *a* bha 'bualadh le slait.

32 Agus *anns* gach àite 's an siubhail an t-slat shònruichte, a leagas an Tighearn' air, bithidh tiompan agus clàrsaichean ; agus le cruaidh-chòmhraig cogaidh e leatha.

33 Oir dh'ulluicheadh Tophet o shean[b]; eadhon air son an rìgh tha sin air 'ulluchadh ; rinn e domhain *e*, rinn e farsuinn *e* ; cruach theine agus mòran connaidh ; tha anail an Tighearna, mar shruth pronnuisc,'g a fhadadh[e].

R.C. 713.

[a] Ier. 29. 12-14
[b] Ier. 7. 31
[c] Salm 80. 5
[d] Salm 74. 9
Am. 8. 11, 12
[e] Tais. 14. 9, 10
[f] Salm 32. 8
[g] Hos. 14. 8
[h] caib. 36. 9
Deut. 17. 16
[i] Hos. 7. 7
[j] caib. 60. 19, 20
[1] *bheucas.*
[k] Hos. 11. 10
[l] Seph. 3. 8
[m] Luc. 22. 31
[n] Deut. 32. 11
Salm 46. 5
[o] caib. 37. 29
[p] Salm 42. 3, 4
[q] Ier. 3. 12
[r] Hos. 9. 9
[s] caib. 44. 8
Deut. 32. 4
[t] caib. 37. 36
[2] *cuirear fo chìs.*

## CAIB. XXXI.

1 *Is truagh dhoibhsan a tha 'g iarraidh còmhnaidh o'n Eiphit, an àite 'bhi 'g earbsadh as an Tighearna.* 6 *Earail gu pilltinn a dh'ionnsuidh Dhé.* 8 *Sgrios nan Asirianach.*

IS truagh dhoibhsan a tha 'dol sìos do'n Eiphit air son còmhnaidh ; a tha 'g earbsadh á h-eachaibh[h], agus a' cur an dòchais ann an carbadaibh, a chionn gu *bheil iad* lìonmhor ; agus ann am marcaichibh, a chionn gu bheil iad ro làidir ; ach cha seall iad air Ti naomh Israel[i], agus cha-n iarr iad an Tighearn'.

2 Ach tha Esan glic, agus bheir e olc *orra*, agus cha chuir e 'fhocal air chùl ; ach éiridh e an aghaidh tighe nan aingidh, agus an aghaidh cabhair na muinntir a tha 'deanamh euceirt.

3 Oir is daoine na h-Eiphitich, agus cha Dia iad ; agus is feòil an eich, agus cha spiorad ; an uair a shìneas an Tighearn' a mach a làmh, tuitidh am fear-cuideachaidh, agus leagar sìos am fear a bha air a chòmhnadh leis ; agus millear iad gu léir le 'chéile.

4 Oir mar so thubhairt an Tighearna rium ; mar a raoiceas[1] an leòmhan[k], eadhon an leòmhan òg, os ceann a chobhartaich, 'n uair a chruinnichear buidheann bhuachaillean 'n a aghaidh ; cha ghabh e geilt roimh an guth, agus cha chaill e a mhisneach air son an comh-ghàir ; is amhluidh thig Tighearna nan sluagh a nuas gu cogadh air son sléibh Shioin, agus air son a chnuic.

5 Mar eunlaith ag itealaich *os ceann an àlaich*[n], mar sin dìonaidh Tighearna nan sluagh Ierusalem ; le dìonadh saoraidh e *i* ; *agus* le leum thairis tèarnaidh *e i*.

6 Pillibh[q] d'a ionnsuidh-san o'n do chlaon clann Israeil le seacharan fada[r].

7 Oir anns an là sin tilgidh gach aon air falbh uaith 'ìodholan airgid, agus 'ìodholan òir, a rinn 'ur làmhan féin duibh *chum* peacaidh.

8 Agus tuitidh an t-Asirianach[t], cha-n ann le claidheamh gaisgich ; seadh cha-n e claidheamh duine a shluigeas suas e ; ach teichidh e o'n chlaidheamh, agus claoidhear[2] a dhaoin' òga.

9 Agus troimh eagal théid e null dh'ionnsuidh a dhaingnich, agus gabhaidh a chinn-fheadhna geilt roimh 'n bhrataich ; deir an Tighearn', aig am bheil a theine ann an Sion, agus 'àmhuinn ann an Ierusalem.

## CAIB. XXXII.

1 *Sonas rìoghachd Chriosd.* 9 *Fàidheadaireachd, mu thimchioll fàsachadh na tìre.* 15 *'N uair a dhòirtear an spiorad a nuas air an t-sluagh, ni breitheanas còmhnuidh air thalamh.*

FEUCH, rìoghaichidh rìgh ann am fìr-
eantachd[b], agus riaghlaidh uachd-
arain ann am breitheanas.
2 Agus bithidh duine mar ionad-fasgaidh
o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doin-
inn[d]; mar shruthaibh uisge ann an àite
tioram[e], mar sgàile creige mòire ann an
tìr airsnealaich.
3 Agus cha bhi ceò air sùilibh na muinn-
tir a chi; agus bheir cluasan na muinntir
a chluinneas, éisdeachd.
4 Agus tuigidh cridhe an duine bhrais
eòlas[h]; agus bithidh teangadh an duine
mhanntaich ealamh chum labhairt gu
soilleir.
5 Cha ghoirear an t-ùmaidh fial na's
mò, agus cha-n abrar gu bheil am mìodh-
oir daoineachdail.
6 Oir labhraidh an t-ùmaidh do ghnàth
amaideachd[j], agus dealbhaidh a chridhe
aingidheachd, a chur 'an gniomh ceilge,
agus a labhairt foill an aghaidh an Tigh-
earn', a dheanamh anama an ocraich
falamh, agus a thabhairt na dibhe o'n
duine ìotmhor.
7 Tha innealan an duine mhìodhoir olc;
tha e a' dealbh innleachdan aimhleasach,
a' ribeadh nam bochd le briathraibh
breugach, 's a' cheart àm 's an labhair an
t-ainniseach gu fìrinneach.
8 Ach dealbhaidh an duine fial nithe
fiala; agus le nithibh fiala daingnichear e.
9 Eiribh, a mhnathan a tha gu suaimh-
neach[n], cluinnibh mo ghuth; a nigheana
gun umhail, éisdibh ri mo chainnt.
10 Iomadh là agus bliadhna bithidh sibh
gun fhois, O mhnathan gun umhail; oir
dh'fhàilnich am fìon-fhogharadh, cha tig
tional *an toraidh.*
11 Criothnaichibh, sibhse 'tha suaimh-
neach; bithibh gun fhois, sibhse 'tha gun
umhail; cuiribh dhibh, rùisgibh sibh
féin agus crioslaichibh 'ur leasraidh *le
cudaeh-saic.*
12 Ni iad caoidh air son nan cìoch, air
son nam machraichean taitneach, air son
na fìonain torraich.
13 Thig an droighionn agus an dris a
nìos thar fearann mo shluaigh[r]; seadh
thar na h-uile thighibh aobhach *anns* a'
bhaile luaghaireach.
14 Oir tha an t-àros air a thréigsinn;
tha buidheann lìonmhor na caithreach air
am fàgail; bithidh an daingneach agus
an tùr 'n an uaimhean gu bràth, 'n an
aoibhneas do na h-asalaibh fiadhaich,
'n an ionaltradh air son nan treudan;
15 Gus an dòirtear a nuas oirnn an
Spiorad o'n àird[t], agus gu-m bi am fàsach
'n a mhachair thorraich, agus gu measar
a' mhachair thorrach 'n a frìth[u].
16 An sin ni breitheanas tàmh anns an
fhàsach, agus anns a' mhachair thorraich
gabhaidh fìreantachd còmhnuidh.
17 Agus is sìth obair na fìreantachd[a];
agus is toradh do'n fhìreantachd suaimh-
neas agus tèaruinteachd gu sìorruidh.
18 Agus gabhaidh mo shluagh còmh-
nuidh ann am fardaich fhoistnich[c], agus
ann an ionadaibh-còmhnuidh tèaruinte,
agus ann an àiteachaibh-tàimh suaimh-
neach,
19 An uair a thig a' chlach-mheallain
a nuas air an doire[f], agus a nithear a'
chaithir co ìosal ris a' chòmhnard.
20 Is beannaichte sibhse a tha 'cur sil
ri taobh gach uisge[g], a tha 'cur a mach
coise an daimh agus na h-asail.

R.C. 713.

[a] Salm 85. 10 Seum. 3. 18
[b] Salm 45. 6, 7 Ier. 23. 5, 6 Sech. 9. 9 Ròm. 5. 21
[c] Eabh. 4. 9
[d] caib. 4. 6
[e] caib. 44. 3
[f] caib. 30. 30
[g] Ecl. 11. 1, 2
[h] caib. 29. 24
[i] caib. 21. 2 Hab. 2. 8
[j] Ier. 13. 23
[k] Tais. 13. 10
[l] caib. 25. 9 Salm 123. 2
[m] Salm 37. 39
[n] Am. 6. 1
[o] Salm 97. 9
[p] Ròm. 3. 26
[q] Gnà. 14. 27
[r] Hos. 10. 8
[s] Salm 46. 10
[t] Ioel 2. 28, 29
[u] Salm 107. 33, &c.

## CAIB. XXXIII.

1 *Breitheanais Dhé an aghaidh nàimhdean Shioin.* 13 *Glacaidh uamhunn na cealgairean,* 15 *ach iadsan a ghluaiseas gu h-ionraic bith-idh Dia 'n a dhìdein doibh.*

IS an-aoibhinn duit-sa, a chreachadair[i],
nach robh air do chreachadh thu féin;
agus fhir na foill, ris nach do bhuin iad
gu fealltach: an uair a sguireas tu de
chreachadh, creachar thu[k]; agus an uair
a bheir thu thairis a bhi ri foill, buinidh
iad gu fealltach riut.
2 O Thighearna, dean tròcair oirnn;
ortsa tha sinn a' feitheamh[l]; bi thus'
a'd' ghairdean dhoibh gach maduinn; ar
slàinte fòs ri àm na h-airce[m].
3 O ghuth a' bhuaireis theich na slòigh;
an uair a thog thu suas thu féin, sgapadh
na cinnich.
4 Agus cruinnichear 'ur creach mar a
chruinnicheas am burrus: mar shiubhal
nan locust, thig e orra.
5 Tha an Tighearn' air 'àrdachadh[o];
seadh, tha a chòmhnuidh gu h-àrd; lìon
e Sion le breitheanas agus ceartas[p].
6 Agus bithidh slàinte làidir, gliocas,
agus eòlas, 'n an daingneachadh do d'
linn; tha eagal an Tighearna 'n a ionmhas
da[q].
7 Feuch, togaidh na daoine cumhachd-
ach gaoir an taobh a muigh; guilidh
teachdairean na sìthe gu goirt.
8 Tha na ròide mòra fàsail, dh'fhalbh
am fear-turuis; bhris e an coimhcheangal,
chuir e cùl ris na caithrichibh, cha-n 'eil
meas aig air duine.
9 Tha an talamh ri bròn, *agus* a' fann-
achadh; tha Lebanon fo nàire, agus air
a ghearradh sìos; tha Saron air fàs mar
fhàsach; agus Basan agus Carmel air
crathadh dhiubh *an toraidh.*
10 A nis éiridh mi, deir an Tighearna;
a nis àrdaichear mi[s]; a nis togaidh mi
suas mi féin.
11 Bithidh sibh torrach air moll;
beiridh sibh asbhuain; ni 'ur n-anail,
mar theine, 'ur caitheadh.
12 Agus bithidh na slòigh *mar* aol air
a losgadh; mar dhroighionn air a ghearr-
adh sìos, loisgear iad anns an teine.

13 Cluinnibh, O sibhse 'tha fad as, an
ni a rinn mi; agus sibhse 'tha dlùth,
aidichibh mo chumhachd.
14 Tha na peacaich ann an Sion fo
eagal; ghlac uamhunn na cealgairean[a];
cò 'n ar measg a ghabhas còmhnuidh
maille ri teine millteach[b]? cò 'n ar measg
a ghabhas còmhnuidh maille ri lasraich-
ibh sìorruidh?
15 Esan a ghluaiseas gu h-ionraic[d],
agus a labhras gu ceart; a ghabhas gràin
de bhuannachd na h-ainneirt, a chrathas
a làmh o bhi 'glacadh duaise *na h-eucor-
ach*; a dhruideas a chluas o éisdeachd ri
*sgeul* fola, agus a dhùineas a shùilean o
amharc air olc[f];
16 Bithidh a chòmhnuidh-san anns na
h-ionadaibh àrda; bithidh daingnichean
nan creag 'n an dìdean dha; bheirear
aran dha[g]; *mairidh* uisge gu cinnteach
aige.
17 Seallaidh do shùilean air an Rìgh
'n a mhaise; chi iad an tìr cian fad as.
18 Smuainichidh do chridhe air uamh-
unn, C'àit am bheil an sgrìobhaiche[i]?
C'àit am bheil am fear-tomhais? C'àit
am bheil esan a ghabh àireamh nan
daingnichean?
19 Cha-n fhaic thu sluagh borb; luchd
na cainnte domhain, nach b'urrainn thu
'chluinntinn; luchd na teangaidh manntach,
nach b'urrainn thu 'thuigsinn.
20 Amhairc air Sion, caithir ar n-àrd
fhéillean; chi do shùilean Ierusalem 'n a
còmhnuidh fhoistnich, 'n a pàilliun nach
atharraichear; cha ghluaisear aon d'a
chuaillibh gu bràth[n], ni mò bhrisear aon
d'a chordaibh.
21 Ach ann an sin *bithidh* an Tighearna
glòrmhor dhuinne 'n a ionad aimhnich-
ean agus shruthan leathan; cha siubhail
soitheach ràmhach ann; ni mò théid long
ghreadhnach troimhe.
22 Oir *is e* an Tighearn' ar breitheamh;
*is e* an Tighearn' ar fear-tabhairt lagha; *is
e* an Tighearn' ar Rìgh; tèarnaidh e sinn.
23 Tha do chùird fuasgailte; cha b'urr-
ainn iad an crann a ro-dhaingneachadh;
cha b'urrainn iad an seòl a sgaoileadh;
an sin tha creach phailt air a roinn; ghlac
am bacach a' chobhartach[p].
24 Agus cha-n abair am fear-àiteach-
aidh, Tha mi tinn[q]: gheibh an sluagh[r], a
tha 'chomhnuidh an sin maitheanas *'n an*
aingidheachd.

## CAIB. XXXIV.

1 *Fearg an Tighearn' an aghaidh nan cinneach
a tha 'n an naimhdibh d'a eaglais.* 16 *Cinnte
na fàisd. eachd.*

DLUTHAICHIBH[s], a chinneacha,
chum éisdeachd; agus thugaibh
aire, O fhineachan: éisdeadh an talamh[u],
agus a làn; an saoghal, agus na h-uile a
tha 'teachd a mach uaith.
2 Oir tha fearg air an Tighearn' an agh-
aidh nan cinneach uile[w]; agus corruich an
aghaidh an slògh uile; chuir e as doibh,
thug e thairis iad chum casgairt.
3 Agus tilgear am mairbh a mach; agus
o'n cairbhean éiridh breun bholadh; agus
leaghaidh na sléibhtean sìos le'm fuil.
4 Agus crìonaidh feachd nèimh gu léir
air falbh[c], agus fillear na nèamhan air a
chéile mar dhuilleag leabhair; agus tuit-
idh am feachd uile sìos, mar thuiteas an
duilleag sheargta o'n fhìonain, agus mar
am meas làn-abuich o'n chrann-fhìge.
5 Oir tha mo chlaidheamh air a chur
air mhisg anns na nèamhan; feuch, tuit-
idh e air Idumea[e], agus air an t-sluagh
a mhallaich mise, chum breitheanais.
6 Tha claidheamh an Tighearna sàs-
uichte le fuil; tha e biadhta le saill, le
fuil uan agus ghabhar, le saill airnean
reitheachan; oir tha ìobairt aig an Tigh-
earn' ann am Bosrah[h], agus àr mòr ann
an tìr Idumea.
7 Agus thig na h-aon-adharcaich a nuas
maille riu, agus na daimh maille ris na
tairbh; agus cuirear an tìr air snàmh le
fuil, agus nithear an duslach reamhar le
saill.
8 Oir is e là dìoghaltais an Tighearn' *a
th'ann*[j], agus bliadhna an ath-dhìolaidh
air son connsachaidh[1] Shioin[k].
9 Agus iompaichear a sruthan gu pìc[l],
agus a duslach gu pronnusc; agus fàs-
aidh a fearann uile 'n a phic loisgich.
10 Cha téid a chur as a dh'oidhche no
a là; gu sìorruidh théid a deatach suas[m];
o àl gu àl bithidh i fàs; gu linn nan linn
cha téid aon neach troimpe.
11 Ach sealbhaichidh am pelican agus
a' ghràineag i[o]; agus gabhaidh a' chaill-
each-oidhche agus am fitheach còmhnuidh
innte; agus sìnidh e thairis oirre sreang
an léir-sgrios, agus clachan na faoineachd.
12 Gairmidh iad a h-uaislean do'n
rìoghachd, ach cha *bhi iad* ann; agus
thig a ceannardan uile gu neo-ni.
13 Agus fàsaidh an droighionn suas
'n a lùchairtibh; an eanntagach agus an
dris 'n a daingnichibh; agus bithidh i 'n a
fàrdaich aig dràgonaibh, 'n a h-àros aig
nigheanaibh na comhachaig.
14 Agus coinnichidh fiadh-bheathaich-
ean an fhàsaich agus fiadh-bheathaich-
ean na macharach a chéile; agus glaodh-
aidh am fiadh-dhuine r'a chompanach;
an sin fòs gabhaidh an screuchag-oidhche
fois, agus gheibh i dhi féin àite-tàimh.
15 An sin ni a' chailleach-oidhche mhòr
a nead, agus beiridh i a h-uighean; agus
ni i gur, agus cruinnichidh i *a h-àlach* fo
a sgàile; an sin fòs cruinnichear na faing,
gach aon le a chéile féin.
16 Fiosraichibh de leabhar an Tigh-
earn'[t], agus leughaibh; cha bhi aon dhiubh
so air chall[v], cha bhi aon as eugmhais a
chéile; oir is e mo bheul-sa 'thug an àithne,
agus is e a spiorad a thionail iad.
17 Agus thilg e an crannchur air an
son, agus roinn a làmh dhoibh e le sreing;

B.C. 713.

[a] Mat. 22. 12
[b] Nah. 1. 6
[c] Salm 103. 26
Ese. 32. 7, 8
Ioel 2. 31
3. 15, 16
Mat. 24. 29
2 Pead. 3. 10
Tais. 6. 13, 14
[d] Salm 15. 2
[e] Ier. 49. 7
[f] Salm 119. 37
[g] Salm 34. 10
37. 3
[h] caib. 63. 1, &c.
[i] 1 Cor. 1. 20
[j] Ier. 46. 10
[1] *coimhstri.*
[k] Mic. 6. 2
[l] Deut. 29. 23
[m] Tais. 19. 2, 3
[n] Tais. 3. 12
[o] Seph. 2. 14
[p] 1 Cor. 1. 27
[q] Ier. 33. 6-8
Tais. 21. 4
[r] Ier. 50. 20
[s] Salm 49. 1
[t] caib. 8. 20
Eoin 5. 39
2 Pead. 1. 19
[u] Deut. 32. 1
[v] Mat. 5. 18
Luc. 21. 33
[w] Seph. 3. 8

sealbhaichidh iad e gu sìorruidh ; o àl gu
àl gabhaidh iad còmhnuidh ann.

## CAIB. XXXV.

1 *Glòir agus soirbheachadh rioghachd Chriosd.* 9 *Siubhlaidh a' mhuinntir shaorta ann an slighe an Tighearn', agus thig iad gu Sion le caithream agus aoibhneas.*

NI am fàsach agus an talamh tartmhor
gairdeachas air an son[a]; agus bith-
idh an dìthreabh àit[b], agus thig e fo
bhlàth mar an ròs.
2 Brisidh e mach gu h-ùrar, seadh ni
e gairdeachas gu subhach agus gu ceòl-
mhor ; bheirear glòir Lebanoin dha[c],
maise Charmeil agus Sharoin ; chi iad
sin glòir an Tighearn'[d], *agus* maise ar
Dé-ne.
3 Neartaichibh-se na làmhan laga[e],
agus daingnichibh na glùinean anmhunn.
4 Abraibh riu-san *a tha* lag-chridheach,
Bithibh làidir, na bitheadh eagal oirbh ;
feuch, thig 'ur Dia le dioghaltas, *'s e* Dia
le ath-dhìoladh ; thig e féin, agus saor-
aidh e sibh[f].
5 An sin fosgailear sùilean nan dall[g],
agus bithidh cluasan nam bodhar air am
fosgladh.
6 An sin leumaidh am bacach mar
fhiadh[i], agus seinnidh teangadh a'
bhalbhain ; oir anns an fhàsach brisidh
uisgeachan a mach[j], agus sruthan anns
an dìthreabh.
7 Agus fàsaidh am fearann tioram 'n a
linne, agus am fearann tartmhor 'n a
thobraichibh uisge[l]: ann an àite-còmh-
nuidh nan dràgon, agus 'n an leabadh,
*bithidh* feur, leis a' chuilc agus an luach-
air.
8 Agus bithidh rathad mòr an sin, agus
slighe ; agus goirear slighe na naomh-
achd dheth ; cha siubhail neach neòghlan
troimhe[n]; ach *bithidh* e air an son-san ; cha
téid am fear-turuis no na daoine baoghalta
air seacharan *ann.*
9 Cha bhi leòmhan an sin[p], ni mò thig
fiadh-bheathach millteach suas ann ;
cha-n fhaighear an sin e ; ach siubhlaidh
a' mhuinntir shaorta *ann* :
10 Agus pillidh saor-dhaoine an Tigh-
earn'[q], agus thig iad gu Sion le caithream[r],
agus aoibhneas sìorruidh air an cinn[s]:
gheibh iad gairdeachas agus aoibhneas,
agus teichidh bròn agus osnaich air falbh[t].

## CAIB. XXXVI.

1 *Ghlac Senacherib rìgh Asiria uile bhailte daingnichte Iudah.* 2 *Chuir e Rab-sacch a dh'ionnsuidh Ierusaleim a thoirt maslaidh do Heseciah.* 13 *Briathra Rab-sacch a labhair e 'an éisdeachd an t-sluaigh.* 22 *Dh'innseadh iad do Heseciah.*

AGUS tharladh ann an ceathramh
bliadhna deug rìgh Heseciah[v], *gu-n*
d' thàinig Senacherib rìgh Asiria nìos an
aghaidh uile bhailte daingnichte Iudah,
agus ghlac e iad.

B.C. 713.

a Ese. 36. 33
b caib. 32. 15
55. 12, 13
c Hos. 14. 5, 6
d caib. 40. 5
60. 1-3
Hab. 2. 14
e Eabh. 12. 12
f caib. 44. 2
g Mat. 11. 5
h 2 Ri. 18. 4
i Mat. 15. 30, 31
Eoin 5. 8, 9
Gnio. 3. 2-9
j caib. 41. 18
43. 20
Eoin 7. 37-39
k Salm 20. 7, 8
Hos. 14. 3
l Eoin 4. 14
7. 38
m Ier. 2. 36
n caib. 52. 1
Ioel 3. 17
Tais. 21. 27
o caib. 37. 28
Am. 3. 6
p Ese. 34. 25
q caib. 51. 11
r Tais. 5. 9
s Iud. 24
t Tais. 7. 17
21. 4
u Salm 31. 18
v 1 Ri. 18. 13, &c.
2 Each. 32. 1, &c.

2 Agus chuir rìgh Asiria Rab-saceh o
Lachis do Ierusalem, dh'ionnsuidh rìgh
Heseciah, le armailt mhòir ; agus sheas e
aig sruth-chlais na linne uachdaraich air
rathad mòr achaidh an luadhadair.
3 An sin thàinig a mach d'a ionnsuidh
Eliacim mac Hilciah, a *bha* os ceann an
tighe, agus Sebnah an sgrìobhaiche, agus
Ioah mac Asaiph an seanachaidh.
4 Agus thubhairt Rab-saceh riu, Abraibh
a nis ri Heseciah, Mar so deir an rìgh
mòr, rìgh Asiria, Ciod e am bun-dòchais
so as am bheil thu ag earbsadh ?
5 Tha thu ag ràdh, (ach is briathra
faoine *iad,*) *Tha* comhairle agus neart
*agam* air son a' chogaidh ; a nis cò as am
bheil thu ag earbsadh, gu-n deanadh tu
ceannairc a'm aghaidh-sa ?
6 Feuch, tha thu ag earbsadh as an
luirg bhriste chuilce sin, as an Eiphit ;
ni, ma leigeas duine a chudthrom air, a
théid a steach 'n a làimh, agus a thollas
troimhe i : mar so tha Pharaoh rìgh na
h-Eiphit dhoibh-san uile a dh'earbas as.
7 Ach ma their thu rium, As an Tigh-
earn' ar Dia tha ar n-earbsa ; nach e sin
esan a chuir Heseciah air falbh 'ionadan
àrda agus 'altairean[h]; agus thubhairt e ri
Iudah agus ri Ierusalem, Fa chomhair na
h-altarach so sleuchdaidh sibh ?
8 A nis uime sin, guidheam ort, thoir
géill do m' thighearna rìgh Asiria ; agus
bheir mise dhuit dà mhìle each[k], ma's urr-
ainn thu, air do thaobh-sa, marcaichean
a chur orra.
9 Cionnus ma ta a philleas tu air ais
aon cheann-feadhna de na seirbhisich a's
lugha 'tha aig mo thighearn' ? agus a
dh'earbas tu as an Eiphit[m] air son char-
badan agus marc-shluaigh ?
10 Agus a nis, an ann as eugmhais an
Tighearn' a thàinig mise a nìos an agh-
aidh na tìre so, g'a sgrios ? *Is e* an Tigh-
earn' a thubhairt rium, Rach suas an
aghaidh na tìre so[o], agus sgrios i.
11 An sin thubhairt Eliacim, agus
Sebnah agus Ioah ri Rab-saceh, Labhair,
guidheamaid ort, ri do sheirbhisich, anns
a' chainnt Shirianaich, oir tuigidh sinn
*i* ; agus na labhair ruinn anns a' chainnt
Iudhaich, ann an cluasaibh an t-sluaigh
a *tha* air a' bhalla.
12 Agus thubhairt Rab-saceh, An ann
a dh'ionnsuidh do thighearna-sa agus a
d'ionnsuidh-sa, a chuir mo thighearna
mise[u], a labhairt nam briathra so ? nach
ann a dh'ionnsuidh nan daoine a tha 'n an
suidhe air a' bhalla, a chum gu-n ith iad
an salchar féin, agus gu-n ol iad an uisge
féin, maille ribhse ?
13 An sin sheas Rab-saceh, agus ghlaodh
e le guth àrd anns a' chainnt Iudhaich,
agus thubhairt e, Cluinnibh briathran an
rìgh mhòir, rìgh Asiria :
14 Mar so deir an rìgh, Na mealladh
Heseciah sibh, oir cha bhi e comasach
air 'ur tèarnadh :



U

15 Agus na tugadh Heseciah oirbh 'ur dòchas a chur anns an Tighearn'[a], ag ràdh, Gu cinnteach tèarnaidh an Tighearna sinn, cha toirear thairis am baile so ann an làimh rìgh Asiria :

16 Na éisdibh ri Heseciah ; oir mar so deir rìgh Asiria, Deanaibh *coimhcheangal* riumsa *le* tiodhlac, agus thigibh a m'ionnsuidh ; agus itheadh gach fear d'a chrannfìona[c], agus gach fear d'a chrann-fìge féin : agus òladh gach fear uisge a thobair féin ;

17 Gus an tig mise[d] agus gu-n toir mi sibh gu tìr cosmhuil ri'r tìr féin ; tìr arbhair agus fìona, tìr arain agus fhìon-liosan.

18 *Thugaibh an aire* nach cuir Heseciah impidh oirbh, ag ràdh, Tèarnaidh an Tighearna sinn[g]. An do theasairg diathan nan cinneach, gach aon a thìr féin, á làimh rìgh Asiria ?

19 C'àit am bheil diathan Hamait agus Arphaid? c'àit am bheil diathan Shepharbhaim? an do theasairg iad Samaria as mo làimh-sa[h]?

20 Cò am measg uile dhiathan[i] nan dùthchanna so, a theasairg an tìr féin as mo làimh-sa, gu-n teasairgeadh an Tighearna Ierusalem as mo làimh ?

21 Ach dh'fhan iad 'n an tosd, agus cha d' thug iad focal freagraidh air ; oir b'i àithne an rìgh, Na tugaibh freagradh air[k].

22 An sin thàinig Eliacim mac Hilciah, a *bha* os ceann an tighe, agus Sebnah an sgrìobhaiche, agus Ioah mac Asaiph an seanachaidh, gu Heseciah, le'n eudach reubta, agus dh'innis iad dha briathran Rab-saceh.

## CAIB. XXXVII.

1 *'N a theanntachd chuir Heseciah fios a dh'ionnsuidh Isaiah gu urnuigh a dheanamh air a shon.* 8 *Litir Shenacherib.* 14 *Urnuigh Heseciah.* 21 *Roimh-innis Isaiah sgrios Shenacherib.* 36 *Bhuail aingeal an Tighearna camp nan Asirianach.*

AGUS an uair a chuala Heseciah an rìgh e[s], reub e 'eudach[t], agus chòmhdaich se e féin le eudach-saic, agus chaidh e a steach do thigh an Tighearn'[v].

2 Agus chuir e Eliacim a bha os ceann an tighe, agus Sebnah an sgrìobhaiche, agus seanairean nan sagart, còmhdaichte le eudach-saic[x], gu Isaiah mac Amois, am fàidh.

3 Agus thubhairt iad ris, Mar so deir Heseciah, Is là teinn[y] agus achmhasain[z] agus maslaidh an là so ; oir tha clann air teachd gu inbhe breith, agus neart gu breith cha-n 'eil ann[b].

4 Theagamh gu-n tabhair an Tighearna do Dhia fainear briathran Rab-saceh, a chuir a thighearna rìgh Asiria a mhaslachadh an Dé bheò[c] ; agus gu-n cronuich e na briathran a chual' an Tighearna do Dhia : cuir thusa ma ta suas urnuigh air son an iarmaid a dh'fhàgadh[e].

R.C. 710.

[a] Salm 70. 10, 11
[b] caib. 43. 1, 2
51. 12, 13
[1] no, *spiorad.*
[c] Sech. 3. 10
[d] Gnà. 12. 10
[e] Air. 33. 20, 21
Ios. 21. 13
[f] Ios. 10. 31-34
[g] Dan. 3. 15
[h] 2 Ri. 18. 10
[i] caib. 37. 18, 19
45. 16, 17
[j] caib. 14. 17
[k] Gnà. 26. 4
[l] 2 Ri. 17. 6
[m] Gen. 12. 4
28. 10
[n] Am. 1. 5
[o] caib. 10. 9
Ier. 49. 23
[p] Ioel 2. 17-20
[q] Ecs. 25. 22
Salm 80. 1
[r] Salm 86. 10
[s] 2 Ri. 19. 1, &c.
[t] Iob 1. 20
[u] Dan. 9. 18
[v] rann 14
[w] Iob 36. 7
[x] Ioel 1. 13
[y] Salm 50. 15
[z] caib. 25. 8
Tais. 3. 19
[a] caib. 40. 19, 20
44. 9
Salm 115. 4, &c.
[b] caib. 66. 9
[c] rann. 23. 24
caib. 51. 7, 8
[d] caib. 42. 8
Salm 46. 10
[e] Ròm. 9. 27

5 Mar sin thàinig òglaich rìgh Heseciah gu Isaiah.

6 Agus thubhairt Isaiah riu, Mar so their sibh ri 'ur tighearna, Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Na bitheadh eagal ort[b] air son nam briathran a chuala tu, leis an d' thug òglaich rìgh Asiria masladh dhomh-sa.

7 Feuch cuiridh mi osag[1] air, agus cluinnidh e tuairisgeul, agus pillidh e d'a thìr féin, agus bheir mi air tuiteam leis a' chlaidheamh 'n a thìr féin.

8 Mar sin phill Rab-saceh, agus fhuair e rìgh Asiria a' cogadh an aghaidh Libnah[e] ; oir chual' e gu-n d'fhalbh e o Lachis[f].

9 Agus an uair a chual' e mu thimchioll Thirhacah rìgh Etiopia, ag ràdh, Thàinig e mach a chogadh riut : chuir e teachdairean gu Heseciah, ag ràdh,

10 Mar so their sibh ri Heseciah rìgh Iudah, Na mealladh do Dhia thu, as am bheil thu ag earbsadh, ag ràdh, Cha toirear Ierusalem thairis do làimh rìgh Asiria.

11 Feuch, chuala tu ciod a rinn rìghrean Asiria ris na dùthchannaibh uile[j], 'g an sgrios gu tur ; agus am bi thusa air do thèarnadh ?

12 An do theasairg diathan nan cinneach iadsan a sgrios m'aithriche-sa, *eadhon* Gosan[l], agus Haran[m], agus Reseph, agus mic Edein[n] a bha ann an Telasar ?

13 C'àit am bheil rìgh Hamait[o], agus rìgh Arphaid, agus rìgh mòr-bhaile Shepharbhaim, Hena, agus Ibhah ?

14 Agus ghabh Heseciah an litir o làimh nan teachdairean, agus leugh e i ; agus chaidh Heseciah suas do thigh an Tighearn'[p], agus sgaoil e i 'am fianuis an Tighearn'.

15 Agus rinn Heseciah urnuigh ris an Tighearn', ag ràdh,

16 O Thighearna nan sluagh, a Dhia Israeil, a tha a'd' chòmhnuidh *eadar* na ceruban[q] ; is tusa féin a'd' aonar[r], Dia uile rìoghachdа na talmhainn ; is tu a rinn na nèamhan agus an talamh.

17 Crom[u], O Thighearna, do chluas, agus cluinn ; fosgail, O Thighearna, do shùilean[w], agus faic ; agus cluinn uile bhriathran Shenacherib, a chuir e a mhaslachadh an Dé bheò.

18 Gu deimhin, O Thighearna, sgrios rìghrean Asiria na cinnich uile, agus am fearann,

19 Agus thilg iad an diathan anns an teine ; oir cha *bu* diathan iad, ach obair làmhan duine[a], fiodh agus clach ; uime sin sgrios iadsan iad.

20 Ach a nis, O Thighearn' ar Dia, teasairg sinn o a làimh ; a chum gu-m bi fios aig uile rìoghachdaibh na talmhainn gur tusa, a Thighearn'[d], an t-aon *Dia*.

21 An sin chuir Isaiah mac Amois fios gu Heseciah, ag ràdh, Mar so deir an Tighearna, Dia Israeil, Do thaobh na

h-urnuigh a rinn thu rium mu thimchioll
Shenacherib rìgh Asiria[a];
22 So am focal a labhair an Tighearna
m'a thimchioll-san; Rinn òigh-nighean
Shioin tàir ort[c], rinn i gàire fanoid riut;
chrath nighean Ierusaleim a ceann air do
chùlaobh.
23 Cò d'an d' thug thu masladh agus
toibheum? agus cò a thog thu do ghuth
'n a aghaidh, agus a thog thu suas do
shùilean gu h-àrd? *an ann* an aghaidh
Ti naoimh Israeil.
24 Le do luchd-muinntir mhaslaich thu
an Tighearn', agus thubhairt thu, Le
lìonmhoireachd mo charbad dhìrich mi
àirde nam beann, sliosan Lebanoin; agus
gearraidh mi sìos a' chuid a's àirde d'a
chraobhan seudair, rogha a chraobhan
giuthais; agus théid mi stigh do ionad
àrd a chriche, frìth a Charmeil[2].
25 Chladhaich mi agus dh'òl mi uisg-
eachan; agus le bonn mo chos thiormaich
mi uile shruthan nan ionada daingnichte.
26 Nach cuala tu o shean *gu*-n d' rinn
mi e, *agus* o aimsiribh céin gu-n do
dhealbh mi e? A nis thug mi gu crìch e[f],
gu-m bitheadh tusa chum bailtibh daing-
nichte 'chur fàs 'n an carnaibh sgrios.
27 Uime sin bha an luchd-àiteachaidh
air bheag neart; bha iad fo gheilt-chrith
agus amhluadh; bha iad mar fheur na
macharach, agus mar an luibh uaine;
*mar* fheur mullaich an tighe, agus *mar*
an t-arbhar a sheargas mu-m fàs e
suas.
28 Ach is aithne dhomh do shuidhe
sìos, agus do dhol a mach, agus do
theachd a steach, agus do bhoile a'm'
aghaidh.
29 A chionn gu-n d'thàinig do bhoile
a'm' aghaidh, agus d'àrdan a nìos gu m'
chluasaibh; air an aobhar sin cuiridh mi
mo dhubhan ann ad shròin[i], agus mo
shrian ann ad bheul; agus pillidh mi air
d'ais thu air an t-slighe air an d'thàinig
thu.
30 Agus bithidh so 'n a chomharadh
dhuit; Ithibh air a' bhliadhna so an ni
sin a dh'fhàsas leis féin, agus an dara
bliadhna an ni a chinneas as a sin; agus
an treas bliadhna cuiribh agus buainibh;
agus suidhichibh fìon-liosan, agus ithibh
an toradh.
31 Agus gabhaidh am fuigheall a théid
as de thigh Iudah, fathast freumh sìos,
agus giùlainidh e toradh suas.
32 Oir o Ierusalem théid fuigheall a
mach, agus iadsan a théid as o shliabh
Shioin: ni eud Tighearna nan sluagh so
a choimhlionadh.
33 Air an aobhar sin, mar so deir an
Tighearna mu thimchioll rìgh Asiria, Cha
tig e a stigh do'n chaithir so, agus cha
tilg e saighead innte, agus cha tog e
sgiath fa 'comhair, agus cha chuir e suas
tòrr 'n a h-aghaidh.
34 Air an t-slighe air an d' thàinig e,

R.C. 710.

[a] Gnà. 15. 29
Luc. 18. 1
[b] caib. 38. 6
Ier. 17. 25, 26
[c] Salm 31. 18
46. 1, 2
[d] caib. 10. 12, &c.
[e] caib. 14. 9-12
[1] *Ararait.*
[2] *a mhach-air thorraich.*
[f] caib. 10. 5, 6
[g] 2 Ri. 20. 1, &c.
2 Each. 32. 24
[h] Neh. 13. 14
Eabh. 6. 10
[i] caib. 30. 28
Ese. 38. 4
[j] caib. 7. 11, 14
[k] Iob 7. 7, &c.
Salm 77. 3, &c.

mar sin pillidh e; agus do'n chaithir so
cha tig e steach, deir an Tighearn'.
35 Agus dìonaidh mise a' chaithir so
chum a tèarnadh[b], air mo sgàth féin, agus
air sgàth Dhaibhidh m'òglaich.
36 Agus chaidh aingeal an Tighearn' a
mach[d], agus bhuail e, ann an camp nan
Asirianach, ceud agus ceithir fichead agus
cùig mìle; agus an uair a dh'éirich *daoine*
's a' mhaduinn, bha iad sin uile 'n an
corpaibh marbha.
37 Agus thog Senacherib rìgh Asiria
air, agus dh'fhalbh e, agus phill e, agus
ghabh e còmhnuidh ann an Ninebheh.
38 Agus tharladh, an uair a bha e ri
aoradh ann an tigh Nisroch a dhé, gu-n
do bhuail Adramelec agus Sareser, a
mhic, e leis a' chlaidheamh[e], agus theich
iad do thìr Armenia[1]; agus rìghich Esar-
hadon a mhac 'n a àite.

## CAIB. XXXVIII.

1 *'N uair bha Heseciah tinn gu bàs rinn e urnuigh ri Dia, agus fhuair e geallodh gu-n cuirteadh cùig bliadhna deug ri a làithibh.*
*7 Mar chomharadh air so thug Dia air ais dubhar nan ceum.* *9 Laoidh-bhuidheachais Heseciah.*

ANNS na làithibh sin bha Heseciah
tinn gu bàs[g]; agus thàinig Isaiah am
fàidh, mac Amois, d'a ionnsuidh, agus
thubhairt e ris, Mar so tha an Tighearn'
ag ràdh, Cuir do thigh 'an ordugh; oir
gheibh thu bàs, agus cha mhair thu beò.
2 An sin thionndaidh Heseciah 'aghaidh
ris a' bhalla, agus rinn e urnuigh ris an
Tighearn';
3 Agus thubhairt e, Guidheam ort, O
Thighearna[h], cuimhnich a nis cionnus a
ghluais mi a'd' làthair ann am fìrinn,
agus le cridhe iomlan, agus a rinn mi an
*ni a tha* maith a'd' shùilibh. Agus ghuil
Heseciah gu goirt.
4 An sin thàinig focal an Tighearna
dh'ionnsuidh Isaiah, ag ràdh,
5 Falbh agus abair ri Heseciah, Mar so
deir an Tighearna, Dia Dhaibhidh d'athar,
Chuala mise d'urnuigh, chunnaic mi do
dheòir; feuch, cuiridh mi ri d' làithibh
cùig bliadhna deug;
6 Agus saoraidh mi thusa agus am baile
so á làimh rìgh Asiria; agus dìonaidh mi
am baile so.
7 [Agus thubhairt Isaiah,] *'S e* so *a's*
comharadh[j] dhuit gu-n dean an Tighearn'
an ni a labhair e:
8 Feuch, bheir mi air ais dubhar nan
ceum, a tha air dol sìos leis a' ghréin air
ceumaibh Ahais, deich ceuman air ais.
Agus phill a' ghrian air a h-ais deich
ceuman air na ceumaibh air an deachaidh
i sìos.
9 Sgrìobhadh Heseciah rìgh Iudah, an
uair a bha e tinn, agus a shlànuicheadh e
o a thinneas:
10 Thubhairt mi[k], ann an giorrachadh
mo làithean, Théid mi a steach air dors-

aibh na h-uaighe : chaill mi fuigheall mo
bhliadhnachan.
11 Thubhairt mi, Cha-n fhaic mi na's
mò an Tighearn', *eadhon* an Tighearn',
ann an tìr nam beò[a]; cha seall mi air
duine na's mò, maille ri luchd-àiteachaidh
an t-saoghail.
12 Tha m'aois air dealachadh rium,
agus dh'atharraicheadh i air falbh mar
*phàilliun* buachaille; ghearradh as mo
bheatha mar *gu-m b'ann* leis an fhigh-
eadair[1]; tha e 'g am chlaoidh le tinneas
caithteach ; o là eadhon gu oidhche tha
thu a' cur as domh.
13 Shaoil mi, gus a' mhaduinn, gu-m
briseadh e, mar leòmhan, mo chnàmhan
uile ; o là eadhon gu oidhche tha thu a'
cur as domh.
14 Mar ghobhlan gaoithe *no mar* chòrr,
rinn mi cànran ; rinn mi caoidh mar cho-
luman[b]: tha mo shùilean air fàilneachadh
*le sealltuinn* suas. O Thighearna, tha mi
air mo shàruchadh ; bi thusa a'd' urras
dhomh.
15 Ciod a their mi? Labhair e rium,
agus fòs choimhlion e. Gluaisidh mi gu
fòil[e] uile bhliadhnachan mo *bheatha*, air
son àmhghair m'anama[f].
16 O Thighearna, troimh *na nithibh* sin
bithidh iad beò[h], agus anns *na nithibh* sin
tha beatha mo spioraid : mar sin shlàn-
uich agus bheothaich thu mi.
17 Feuch, tha m'àmhghar air a chaoch-
ladh gu fois[3]; theasairg thu gu caomh
m'anam o shlochd millteach ; seadh,
thilg thu air do chùlaobh m'uile lochd-
an.
18 Gu deimhin cha dean an uaigh
luaidh ort[j]; cha toir am bàs cliù dhuit ;
cha chuir iadsan a théid sìos do'n t-slochd
an dòigh ann ad fhìrinn.
19 Am beò, am beò, molaidh esan thu,
mar a dheanam-sa air an là'n diugh ;
foillsichidh an t-athair do'n chloinn[k] do
thairisneachd.
20 Bha an Tighearna *leam* gu m'
thèarnadh ; air an aobhar sin seinnidh
sinn mo dhàin air na h-innealaibh-ciùil,
uile làithean ar beatha, ann an tigh an
Tighearn'.
21 Agus thubhairt Isaiah, Gabhadh iad
meall fhìgean, agus sgaoileadh iad air an
neasgaid iad, agus slànuichear e.
22 Agus thubhairt Heseciah, Ciod e an
comharadh gu-n téid mi suas do thigh an
Tighearna[p]?

## CAIB. XXXIX.

1 *Chuir Merodach-baladan teachdairean a dh'ionnsuidh Heseciah : 2 dh'fheuch esan doibh uile ionmhas a thighe : 3 'n uair a chual' Isaiah so, dh'innis e do Heseciah gu-n rachadh gach ni a bha 'n a thigh a ghiùlan air falbh gu Babilon.*

ANNS an àm sin, chuir Merodach-
baladan[s], mac Bhaladain rìgh
Bhabiloin, litir agus tiodhlac gu Hese-

R.C. 712.

[a] Salm 27. 13
[1] *o'n dlùth.*
[b] caib. 59. 11 Ese. 7. 16
[c] Gnà. 23. 5
[d] Ier. 20. 5
[e] 1 Ri. 21. 27
[f] Iob 10. 1
[g] 2 Ri. 25. 6, &c.
[h] Eabh. 12. 10, 11
[2] *air a choimhlionadh, Dan. 1. 2-7.*
[3] no, *an àite sìthe bha agam mòr shearbhas; ach theasairg, &c.*
[i] 1 Sam. 3. 18
[j] Salm 6. 5
[k] Salm 78. 3, 4
[l] Eabh. 6. 17, 18
[4] *ri cridhe Ierusaleim.*
[m] caib. 61. 7
[n] Mat. 3. 3
[o] Mal. 3. 1
[p] Salm 84. 2
[q] caib. 45. 2
[r] caib. 35. 2 Hab. 2. 14
[s] 2 Ri. 20. 12, &c.
2 Each. 32. 31

ciah ; oir chual' e gu robh e tinn, agus
gu-n do shlànuicheadh e.
2 Agus rinn Heseciah gairdeachas air
an son ; agus dh'fheuch e dhoibh tigh-
tasgaidh a nithe luachmhor, an t-airgiod,
agus an t-òr, agus na spiosraidhean, agus
an oladh luachmhor, agus a thigh-arm-
achd gu léir, agus gach uile ni a fhuar-
adh 'n a ionmhasaibh ; cha robh ni 'n a
thigh, agus 'n a rìoghachd uile, nach
d'fheuch e dhoibh.
3 Agus thàinig am fàidh Isaiah gu rìgh
Heseciah, agus thubhairt e ris, Ciod a
thubhairt na daoine so? agus cia as a
thàinig iad a d'ionnsuidh? Agus thubh-
airt Heseciah, Thàinig iad a m'ionnsuidh
o thìr chéin, o Bhabilon.
4 Agus thubhairt e, Ciod a chunnaic iad
ann ad thigh? Agus thubhairt Heseciah,
Na h-uile *nithe* a *th*'ann am thigh chunn-
aic iad ; cha-n 'eil ni ann am ionmhasaibh
nach d'fheuch mi dhoibh[c].
5 An sin thubhairt Isaiah ri Heseciah,
Cluinn focal Tighearna nan sluagh ;
6 Feuch, tha na làithean a' teachd[d],
anns am bi gach ni a *th'ann* ad thigh,
agus a thaisg d'aithriche suas gus an là
an diugh, air a ghiùlan air falbh gu
Babilon[g]; cha-n fhàgar ni air bith, deir
an Tighearn'.
7 Agus de d' mhacaibh a thig uait, a
ghineas tu, bheir iad leo ; agus bithidh
iad 'n an caillteanaich[2] ann an lùchairt
rìgh Bhabiloin.
8 An sin thubhairt Heseciah ri Isaiah,
*Is* maith focal an Tighearn'[i] a labhair
thu ; oir thubhairt e gu-m bi sìth agus
fìrinn ann ré mo làthibh-sa.

## CAIB. XL.

1 *Thug Dia comhfhurtachd d'a shluagh. 3 Searmonachadh Eoin Bhaistidh. 9 Deadh sgeul an t-soisgeil. 12 Mòrachd agus cumhachd an Tighearna.*

THUGAIBH comhfhurtachd [l], thug-
aibh comhfhurtachd do mo shluagh-
sa, deir 'ur Dia.
2 Labhraibh gu sòlasach[4] ri Ierusalem;
agus glaodhaibh rithe, gu-n do choimh-
lionadh a cogadh, gu-n do ghlanadh a
h-aingidheachd ; oir fhuair i o làimh an
Tighearn' a dhà uiread[m] r'a h-uile pheac-
aidhean.
3 Guth an ti a ghlaodhas anns an fhàs-
ach[n], Ulluichibh slighe an Tighearna[o];
réitichibh, anns an dìthreabh, slighe àrd
d'ar Dia-ne.
4 Bithidh gach gleann air 'àrdachadh,
agus gach sliabh agus cnoc air 'ìsleach-
adh ; agus nithear an cam dìreach[q], agus
na h-ionada garbha 'n an còmhnard
réidh.
5 Agus foillsichear glòir an Tighearn'[r],
agus chi gach uile fheòil *i* le 'chéile ; oir
is e beul an Tighearn' a labhair.
6 Tha guth ag ràdh. Eigh ; agus thubh-
airt mise, Ciod a dh'éigheas mi? Is feur

gach uile fheòil[a], agus tha a h-òirdheirc-
eas uile mar bhlàth na macharach :
7 Tha am feur a' seargadh, am blàth
a' crìonadh, 'n uair a shéideas gaoth an
Tighearn' air ; gu cinnteach is feur an
sluagh.
8 Tha am feur a' seargadh[c], am blàth a'
crìonadh ; ach seasaidh focal ar Dé-ne gu
sìorruidh[d].
9 O thusa a tha 'tabhairt deadh sgeoil
do Shion[1], gabh suas gu sliabh àrd, O thusa
a tha 'tabhairt deadh sgeoil do Ierusalem,
tog do ghuth le neart ; tog e, na bitheadh
eagal ort ; abair ri bailtibh Iudah, Feuch,
'ur Dia !
10 Feuch thig an Tighearna Iehobhah
le làimh làidir, agus bheir a ghairdean
buaidh a mach dha ; feuch, tha a dhuais
maille ris[g], agus 'obair[2] 'n a fhianuis.
11 Mar bhuachaille[h] beathaichidh e a
threud ; le a ghairdean cuairtichidh e na
h-uain, agus giùlainidh e *iad* 'n a uchd ;
iomainidh e gu sèimh an spréidh a tha
trom le àl.
12 Cò thomhais na h-uisgeachan ann
an glaic a làimhe ; agus a shìn a mach
na nèamha le réis ; agus a chruinnich
duslach na talmhainn ann an soitheach-
tomhais ; agus a chothromaich na sléibh-
tean ann an sligibh, agus na cnuic ann am
meigh-chothroim ?
13 Cò sheòl Spiorad an Tighearna[m], no
*mar* aon d'a chomhairle, a theagaisg e ?
14 Cò ris a chuir e a chomhairle, agus
cò theagaisg e, agus a sheòl dha ceum
a' bhreitheanais, agus a dh'ionnsaich dha
eòlas, agus a sheòl dha slighe na tuigse ?
15 Feuch, *tha* na cinnich mar bhoinne
an t-soithich-uisge ; agus measar iad mar
dhus mìn na slige-tomhais : feuch, tog-
aidh e suas na h-eileana mar smùirnean :
16 Agus cha leòir Lebanon, gu a losg-
adh, agus cha leòir a bheathaichean air
son iobairt-loisgte.
17 *Tha* na cinnich uile mar neo-ni 'n a
làthair-san[r] ; tha iad air am meas leis mar
fhior neo-ni[3] agus dìomhanas.
18 Cò ris, ma seadh, a shamhlaicheas
sibh Dia? agus ciod an coslas a ni sibh
dha ?
19 Tilgidh am fear - ceirde dealbh
snaidhte[t], agus cuiridh an t-òr-cheard
thairis e le òr ; agus ni e slabhruidhean
airgid *air a shon.*
20 Am fear aig nach 'eil fiù tabhartais,
taghaidh e mìr fiodha nach grod ; iarraidh
e mach dha féin fear - oibre seòlta, a
chuireas 'an uigheam dealbh snaidhte
nach téid a ghluasad.
21 Nach d'fhuair sibh fios[w]? nach cuala
sibh *sgeul*? nach do chuireadh an céill
duibh o thùs[x]? nach do thuig sibh o *leag-
adh* bunaite na talmhainn ?
22 *Is esan* a tha 'n a shuidhe air cuairt
na talmhainn, agus *tha* a luchd-àiteachaidh
mar fhionnain-fheoir ; a tha 'sìneadh a
mach nan nèamha mar[4] sgàil thana[z], agus
'g an sgaoileadh mar bhùth anns an gabhar
còmhnuidh ;
23 A tha 'tabhairt phrionnsachan gu
neo-ni[b], *agus* a' deanamh bhreitheamhna
'n an dìomhanas.
24 Seadh, cha suidhichear iad, ni mò a
chuirear iad, ni mò a fhreumhaicheas am
bun 's an talamh ; an uair a shéideas e
orra, seargaidh iad ; agus bheir a' chuairt-
ghaoth air falbh iad mar asbhuain.
25 Cò ris ma ta a shamhluicheas sibh
mise[e], no a choimeasar mi? deir an Ti
naomh.
26 Togaibh 'ur sùilean an àird, agus
feuchaibh, cò chruthaich iad so ; Esan
a bheir a mach an armailtean air
àireamh[f]; a ghairmeas orra uile air an
ainm ; troimh meud a neirt agus treise
a chumhachd, cha bhi aon air chall.
27 C'uime a deir thusa, O Iacoib, agus
a labhras tu, O Israeil. Tha mo shlighe
folaichte o an Tighearna[i], tha mo chòir
air a leigeadh air dearmad le mo Dhia ?
28 Nach aithne dhuit, nach cuala tu ?
An Dia bith-bhuan, an Tighearna, Cruith-
fhear chrìocha na talmhainn, cha-n
fhannaich[j] agus cha sgìthich e ; cha-n
fheudar a thuigse a rannsachadh[k].
29 Bheir esan neart do'n anmhunn[l],
agus dhoibhsan *a tha* gun lùgh meudaich-
idh e treise.
30 Fàsaidh na h-òigfhir lag agus sgìth,
agus tuitidh an òigridh thaghta gu làr ;
31 Ach iadsan a dh'fheitheas air an
Tighearna[n] gheibh iad spionnadh nuadh[o];
éiridh iad suas mar iolair air a sgiathaibh ;
ruithidh iad[p] agus cha bhi iad sgìth,
siùbhlaidh iad agus cha-n fhàs iad fann[q].

## CAIB. XLI.

1 *Nochd Dia a fhreasdal agus a ghràdh do'n eaglais.* 9 *Chomhairlich e d'a shluagh an dòchas a shuidheachadh airsan do bhrigh gu-n cum e suas iad le deas làimh 'fhìreantachd.* 21 *Dìomhanas nan dia coimheach.*

BITHIBH 'n 'ur tosd a'm' làthair[s], O
eileanan, agus ath - nuadhaicheadh
na slòigh *an* neart ; thigeadh iad am
fagus, an sin labhradh iad ; dlùthaich-
eamaid r'a chéile chum tagraidh.
2 Cò dhùisg a suas an t-ionracan o'n
ear, a ghairm e chum a choise[u], a chuir
na cinnich 'n a fhochar[v], agus a thug dha
riaghladh thar rìghribh? a rinn *iad* mar
an duslach roimh a chlaidheamh, *agus*
mar an asbhuain fhuadaichte roimh a
bhogha ;
3 Ruaig e iad, chaidh e thairis ann an
tèaruinteachd ; air slighe air nach d'imich
e *roimhe* le a chosaibh.
4 Cò dh'oibrich agus a choimhlion *so*,
a' gairm nan ginealach o thùs? Mise an
Tighearn', an ceud neach[y], agus maille
riusan air dheireadh, *is* mise e.
5 Chunnaic na h-eileanan, agus ghabh
iad eagal ; iomallan na tìre, *agus* bha iad

B.C. 712.

[a] Salm 103. 15 Seum. 1. 10, 11
[b] Iob 12. 21 Salm 107. 40
[c] 1 Pead. 1. 24, 25
[d] Marc. 13. 31
[1] no, *O Shion, a tha 'tabhairt deadh sgéil.*
[e] Dan. 4. 23, &c.
[f] Salm 147. 4
[g] Tais. 22. 12
[2] *a luach-saothrach.*
[h] Salm 23. 1 Eoin 10. 11
[i] Salm 77. 7, &c.
[j] caib. 59. 1
[k] Salm 147. 5 Ròm. 11. 33
[l] 2 Cor. 12. 9, 10
[m] Ròm. 11. 34
[n] Salm 84. 7 92. 1, 13
[o] Salm 103. 5
[p] Eabh. 12. 1
[q] Mic. 4. 5
[r] Dan. 4. 35
[3] *na's lugha na neo-ni, Salm 62. 9.*
[s] Sech. 2. 13
[t] caib. 41. 6, 7 44. 12, &c. Ier. 10. 3, &c.
[u] caib. 46. 11
[v] Esr. 1. 2
[w] Salm 19. 1 Gnio. 14. 17 Ròm. 1. 19, 20
[x] Ròm. 3. 1, 2
[y] Tais. 1. 17 22. 13
[4] *mar chùirtein.*
[z] Iob 9. 8

fo uamhas; dhlùthaich iad, thàinig iad
am fagus.
6 Chuidich gach fear a choimhearsnach,
agus thubhairt e r'a bhràthair, Bi mis-
neachail.
7 Mar sin thug an saor[a] misneach do'n
òr-cheard; esan a mhìnicheas leis an òrd,
do'n fhear a bhuaileas air an innein, ag
ràdh, *Tha* e ullamh chum a thàthadh;
agus dhaingnich e le tàirngibh *e*, air chor
as nach gluaisteadh e.
8 Ach thusa Israeil, m'òglach, a Iacoib,
a ròghnaich mi[c]; sliochd Abrahaim mo
charaid[d];
9 *Thusa*, a stiùr mi o iomallaibh na
talmhainn, agus a ghairm mi o mheasg a
maithean; agus thubhairt mi riut, Is tu
m'òglach; ròghnaich mi thu, agus cha
do chuir mi cùl riut:
10 Na bitheadh eagal ort[e], oir *tha* mise
maille riut[f]; na bitheadh geilt ort, oir is
mise do Dhia; neartaichidh mi thu[g];
seadh, cuidichidh mi thu; seadh, cumaidh
mi suas thu le deas làimh m'fhìreantachd.
11 Feuch nàraichear agus maslaichear[i]
iadsan uile a bha air bhoile riut; bithidh
iad mar neo-ni; agus théid iadsan a ni
strì riut am mugha.
12 Iarraidh tu iad, agus cha-n fhaigh
thu iad, *cadhon* na daoine a rinn strì riut;
bithidh na daoine a rinn cogadh riut mar
neo-ni, agus mar ni gun bhrìgh.
13 Oir tha mise, an Tighearna do Dhia,
'g ad chumail suas air do làimh dheis[j],
tha mi ag ràdh riut, Na bitheadh eagal
ort, ni mise cabhair ort.
14 Na bitheadh eagal ort, a chnuimh,
a Iacoib, a dhaoine bàsmhor Israeil; ni
mise cabhair ort, deir an Tighearn', agus
is e d'fhear-saoraidh Ti naomh Israeil.
15 Feuch, ni mise thu a'd' inneal-
bualaidh geur, nomha, aig am bi fiaclan;
buailidh tu na sléibhtean[m], agus pronnaidh
tu gu mìn *iad*; agus ni thu na cnuic mar
mholl.
16 Fasgnaidh tu iad[n], agus bheir a'
ghaoth air falbh iad, agus sgapaidh a'
chuairt-ghaoth iad; ach ni thusa gaird-
eachas anns an Tighearna[o], ni thu uaill
ann an Ti naomh Israeil[p].
17 *An uair* a bhitheas am bochd agus
an t-ainnis ag iarraidh uisge, agus nach
*bi e* ann; agus a bhitheas an teangadh
air tiormachadh le tart; mise Iehobhah
freagram iad; Dia Israeil, is mi nach
tréig iad.
18 Fosgailidh mi aimhnichean anns na
h-ionadaibh àrda[w], agus tobraichean ann
am meadhon nan gleann; ni mi am fàsach
'n a linne uisge[y], agus am fearann tioram
'n a shruthaibh uisge.
19 Cuiridh mi anns an fhàsach an
seudar, an sitta, am miortal[z], agus an
crann-olaidh; suidhichidh mi anns an
fhàsach an giuthas, an gall-ghiuthas agus
am bocsa le 'chéile:
20 A chum gu faic agus gu-n aith-

R.C. 712.

a caib. 40. 19
b Eoin 13. 19
c Salm 135. 4
d 2 Each. 20. 7
Seum. 2. 23
e rann. 13, 14
caib. 43. 5
f Deut. 31. 6, 8
g caib. 40. 29
h rann 2
i caib. 45. 24
Sech. 12. 3
j Deut. 33. 26-29
k caib. 40. 9
l Luc. 2. 10, 11
m Mic. 4. 13
n Mat. 3. 12
o Ròm. 5. 11
p caib. 45. 25
q Mat. 12. 18-20
Phil. 2. 7
r caib. 49. 7, 8
s Eph. 1. 4
t Mat. 17. 5
u caib. 11. 2
61. 1
v Luc. 17. 20
Eoin 18. 36
w Salm 105. 41
x caib. 61. 1-3
Mat. 11. 28
y Salm 107. 35
z caib. 55. 13
a Gen. 49. 10

nich iad, agus gu-n toir iad fainear, agus
gu-n tuig iad maraon, gur i làmh an Tigh-
earn' a rinn so, agus gur e Ti naomh
Israeil a dhealbh e.
21 Thugaibh am fagus 'ur cùis, deir an
Tighearna; thugaibh a làthair 'ur mòr-
chumhachdan, deir rìgh Iacoib.
22 Thigeadh iad am fagus[b], agus inns-
eadh iad dhuinn na nithe a thig gu crìch;
innseadh iad dhuinn ciod iad na nithe a
bha roimhe, chum gu-n toir sinn fainear
iad; agus gu-m bi fios againn air a'
chrìch; no cuireadh iad an céill nithe ri
teachd.
23 Innsibh dhuinn na nithe a thig gu
crìch an déigh so, agus aithnichidh sinn
gur diathan sibh; seadh deanaibh maith,
no deanaibh olc, a chum gu-n amhairc
sinn, agus gu faic sinn *e* maraon.
24 Feuch, is neo-ni sibh, agus is ni
gun bhrìgh 'ur n-obair: is gràineileachd
*esan* a ròghnaicheas sibh.
25 Thog mi suas *fear* o thuath[h], agus
thig e; o éirigh na gréine gairmidh e air
m'ainm; agus thig e nuas air prionnsaibh
mar *air* clàbar, agus mar a shaltras an
creadhadair a' chrèadh.
26 Cò dh'innis o thùs, ionnus gu-m
bitheadh fios againn; agus roimh làimh,
gu-n abramaid, *Tha e* ceart? Seadh,
cha-n 'eil neach ag innseadh, seadh, cha-n
'eil neach a' cur an céill, seadh, cha-n
'eil neach a' cluinntinn 'ur briathra.
27 *Their mi* ri Sion an toiseach, Feuch,
feuch iad sin; agus do Ierusalem bheir
mi teachdaire[k] deadh sgeoil[l].
28 Oir dh'amhairc mi, agus cha *robh*
neach ann, agus 'n am measg cha robh
fear-comhairle; no neach a bheireadh
freagradh an uair a dh'fheòraich mi
dhiubh.
29 Feuch, is dìomhanas iad uile; is
neo-ni an oibre; is gaoth agus faoineis an
dealbhan leaghta.

## CAIB. XLII.

1 *Dreuchd agus sagartachd Chriosd.* 10 *Earail gu Dia a chliùthachadh.* 17 *Nàraichear iadsan a tha 'cur an dòchais ann an dealbh snaidhte.* 18 *Chronaicheadh clann Israeil air son am mi-chreidimh.*

FEUCH m'òglach[q], a chumas mi suas[r];
m'aon taghta[s], anns am bheil tlachd
aig m'anam[t]: chuir mi mo Spiorad air[u];
foillsichidh e breitheanas do na cinnich.
2 Cha ghlaodh e[v], agus cha tog e iolach;
agus cha chluinnear a ghuth anns na
sràidibh.
3 A' chuilc bhrùite cha bhris e[x], agus
an lìon d'am bheil caol smùid cha mhùch
e; foillsichidh e breitheanas chum fìrinn.
4 Cha tig fàilinn no briseadh air, gus
an suidhich e breitheanas air an talamh;
agus feithidh na h-eileanan air a lagh[a].
5 Mar so deir an Tighearna Dia, *esan*
a chruthaich na nèamhan, agus a shìn
a mach iad; a sgaoil a mach an talamh

agus na chinneas as; a tha 'tabhairt
anail do'n t-sluagh a tha air, agus deò
dhoibhsan a tha 'g imeachd air:
6 Ghairm mise Iehobhah thu ann am
fìreantachd, agus gabhaidh mi greim de
d' làimh, agus gleidhidh mi thu; agus
bheir mi thu mar choimhcheangal do'n
t-sluagh[d], mar sholus do na cinnich[e];
7 A dh'fhosgladh nan sùilean dall[f]; a
thabhairt nam prìosanach a mach as a'
phrìosan[g], agus na muinntir a tha 'n an
suidhe ann an dorchadas á tigh na daorsa.
8 Is mise Iehobhah[h], is e sin m'ainm:
agus mo ghlòir cha tabhair mi do neach
eile[i], no mo chliù do dhealbhan snaidhte.
9 Feuch na seann nithe, thàinig iad
gu crich, agus nithe nuadha cuiream an
céill; mu-m bris iad a mach[j], foillsichidh
mi dhuibh iad.
10 Seinnibh do an Tighearn' òran
nuadh[l]; *seinnibh* a chliù o iomall na
talmhainn; sibhse a bhitheas a' dol air
cuan, agus na h-uile a tha 'g a lìonadh;
'eileanan, agus na h-uile a tha 'chòmh-
nuidh annta.
11 Togadh am fàsach *iolach*, agus na
bailtean a tha ann; na bailtean beaga,
luchd-àiteachaidh Chedair; deanadh
luchd-àiteachaidh na creige comh-ghair;
o mhullach nan sléibhtean togadh iad
iolach.
12 Thugadh iad glòir do an Tighearn'[p],
agus cuireadh iad an céill a chliù am
measg nan eilean.
13 Mar threun-fhear théid an Tighearn'
a mach; mar fhear-cogaidh dùisgidh e
suas eud[q]: glaodhaidh e, seadh togaidh e
iolach; ni e gaisge an aghaidh a naimh-
dean.
14 Dh'fhan mi fada sàmhach, bha mi
a'm' thosd, chum mi orm féin; *a nis*
éighidh mi mar mhnaoi ri saothair[t];
sgriosaidh mi, agus ithidh mi suas
maraon.
15 Cuiridh mi fàs sléibhtean[w], agus
tiormaichidh mi am feur uile; ni mi
na h-aimhnichean 'n an eileanaibh, agus
tiormaichidh mi na linneachan uisge.
16 Agus stiùraidh mi na doill air
slighe nach b'aithne dhoibh[z]; troimh
cheumaibh air nach robh iad eòlach
treòraichidh mi iad; ni mi an dorchadas
'n a sholus rompa, agus *ni mi* slighean
fiara dìreach[b]: na nithe so ni mi air an
son, agus cha tréig mi iad[c].
17 Pillear air an ais[d], nàraichear gu
tur, iadsan a tha 'cur an dòchais ann an
dealbh snaidhte; a tha 'g ràdh ris na
dealbhan leaghta, Is sibhse ar diathan-ne.
18 Cluinnibh[e], sibhse 'tha bodhar;
agus a dhaoine dall[f], amhaircibh a chum
gu faic sibh.
19 Cò tha dall ach m' òglach-sa, no
bodhar mar an teachdair *a* chuir mi uam?
Cò tha dall mar esan a tha iomlan, no
dall mar òglach an Tighearna?
20 Tha thu 'faicinn iomadh ni, ach cha-n

B.C. 712.

1 no, *ro thoilichte air sgàth 'fhìr-eantachd.*
a Ròm. 3.21, 22
10. 3, 4
Phil. 3. 9
b Mat. 5. 17
c caib. 18. 2
d Luc. 1. 69-72
e caib. 49. 6
Luc. 2. 32
Gnio. 11. 47
f caib. 35. 5
g Luc. 4. 18, 21
2 Tim. 2. 26
h Salm 83. 18
i caib. 48. 11
j Gnio. 15. 18
k Bre. 2. 14
Neh. 9. 26, 27
l Tais. 5. 9
m Deut. 32. 22
n Hos. 7. 9
o caib. 57. 11
Mal. 2. 2
p Salm 117. 1
q Ecs. 15. 3
r caib. 44. 22-24
s caib. 45. 4
49. 1
t Iob 32. 18-20
u Salm 66. 12
v Deut. 31. 6, 8
Salm 91. 15
Gnio. 27. 20-25
w caib. 49. 11
x Dan. 3. 25, 27
y Gnà. 21. 18
z Hos. 2. 6, 14
a Deut. 7. 6-8
b caib. 40. 4
c Eabh. 13. 5
d Salm 97. 7
e caib. 6. 10
f Eoin 9. 39
Tais. 3. 17, 18
g caib. 18. 7
h Seum. 2. 7
i Eph. 2. 10
j Ese. 12. 2

'eil thu 'tabhairt fainear; tha do chluasan
fosgailte, ach gun bhi 'cluinntinn.
21 Tha an Tighearna gràsmhor[1] air
sgàth 'fhìrinn féin[a]; àrdaichidh e an
lagh[b], agus cuiridh e urram *air.*
22 Ach is sluagh so *a tha* spùinnte[c]
agus creachta; tha iad uile air an glacadh
ann an slochdaibh, agus air an druideadh
a steach ann am prìosanaibh; rinneadh
iad 'n an cobhartach, agus cha-n 'eil neach
'g an tèarnadh; 'n an creich, agus cha-n
'eil neach a deir, Thoir air ais.
23 Cò 'n 'ur measg a dh'éisdeas ri so;
a bheir fainear, agus a ghabhas suim 's an
àm ri teachd?
24 Cò thug Iacob mar chobhartach,
agus Israel do'n luchd-creachaidh? Nach
b'e an Tighearn'[k], esan an aghaidh an do
pheacaich iad, agus nach b'àill leo gluasad
'n a shlighibh, ni mò thug iad géill d'a
reachd?
25 Air an aobhar sin dhòirt e air teas
a chorruich, agus neart a' chatha; agus
dh'fhadaidh e teine mu'n cuairt da[m], ach
cha do thuig e[n]; agus loisg se e, gidheadh
cha d' thug e fainear[o].

## CAIB. XLIII.

1 *Thug Dia comhfhurtachd do'n eaglais le 'gheallaidhean prìseil:* 8 *ghairm e an sluagh 'n a làthair a dh'fhaicinn a chumhachd:* 14 *roimh-innis e sgrios Bhabiloin,* 18 *agus téar-uinteachd a shluaigh féin.* 22 *Chronaich Dia a phobull a chionn gu-n do thréig iad a sheirbhis.*

ACH a nis mar so deir an Tighearn' a
chruthaich thu, O Iacoib, agus a
dhealbh thu, O Israeil; Na bitheadh
eagal ort, oir shaor mise thu[r]; ghairm mi
thu air d'ainm[s]; is leamsa thu.
2 An uair a shiùbhlas tu troimh na
h-uisgeachaibh[u], *bithidh* mise maille riut[v];
agus troimh na h-aimhnichibh, cha tig iad
tharad; an uair a dh'imicheas tu troimh
an teine[x], cha lòisgear thu, agus cha dean
an lasair greim ort.
3 Oir is mise an Tighearna do Dhia,
Ti naomh Israeil, d'fhear-saoraidh: thug
mi an Eiphit ann ad éiric[y]; Etiopia agus
Seba air do shon.
4 A chionn gu robh thu luachmhor ann
am shealladh[a], fhuair thu urram, agus
thug mise gràdh dhuit; uime sin bheir
mi daoine air do shon, agus slòigh 'an
éiric d'anama.
5 Na bitheadh eagal ort, oir tha mise
maille riut; o'n ear bheir mi do shliochd,
agus o'n iar cruinnichidh mi thu:
6 Their mi ris an àirde tuath, Thoir
seachad, agus ris an àirde deas, Na cum
air ais; thoir mo mhic o chéin[g], agus mo
nigheanan o chrìochaibh na talmhainn;
7 *Eadhon* gach neach a tha air a ghairm
air m'ainm-sa[h]; oir chum mo ghlòire
chruthaich mi e, dhealbh mi e; seadh,
rinn mi e[i].
8 Thugaibh a mach iadsan a tha dall[j],

agus sùilean aca ; agus a tha bodhar, agus
cluasan aca.
9 Cruinnichear na cinnich uile ri 'chéile,
agus tionailear na slòigh ; cò 'n am measg
a dh'fhoillsicheas so, agus a dh'innseas
duinn na nithe air thoiseach ? Thugadh
iad *a làthair* am fianuisean, a chum gu-m
bi iad air am fìreanachadh ; no éisdeadh
iad, agus aidicheadh iad, *Tha sin* fior.
10 Is sibhse m'fhianuisean-sa[e], deir an
Tighearn', eadhon m'òglach[f] a ròghnaich
mi ; a chum gu-n aithnich agus gu-n creid
sibh mi ; agus gu-n tuig sibh gur mi
Esan ; romham-sa cha robh dia sam bith
air a dhealbhadh, ni mò bhitheas aon
a'm' dhéidh.
11 *Is* mise, *eadhon* mise, an Tighearn'[g];
agus a mach uamsa cha-n 'eil slànuighear
ann.
12 Dh'fhoillsich mise, agus theasairg
mi, agus chuir mi'n céill, an uair nach
robh *dia* eile 'n 'ur measg ; uime sin is
fianuisean sibh dhomhsa, deir Iehobhah,
gur mi Dia.
13 Eadhon mu-n robh là ann, *is* mi E ;
agus cha-n 'eil neach ann a theasairgeas
á mo làimh ; oibrichidh mise, agus cò
bhacas e[h]?
14 Mar so deir an Tighearn', 'ur fear-
saoraidh, Ti naomh Israeil, Air 'ur son-se
chuir mi fios gu Babilon, agus thug mi
nuas a croinn-dhruididh uile, agus na
Caldéanaich a ni uaill 'n an longaibh.
15 Is mise an Tighearn', 'ur Ti naomh,
Cruith-fhear Israeil, 'ur rìgh.
16 Mar so deir an Tighearn', esan a ni
slighe anns an fhairge[m], agus rathad anns
na h-uisgeachaibh làidir ;
17 A bheir a mach an carbad agus an
t-each, an armailt agus am feachd ; le
'chéile luidhidh iad sìos, agus cha-n éirich
iad ; chuireadh as iad, mhùchadh iad mar
asgart.
18 Na cuimhnichibh na nithe a bh'ann
roimhe[q]; agus na nithe a bha o shean na
tugaibh fainear.
19 Feuch ni mi ni nuadh ; a nis brisidh
e mach : nach toir sibh aire dha ? Seadh,
ni mi anns an fhàsach slighe[s], *agus* aimh-
nichean anns an dìthreabh.
20 Bheir fiadh-bheathach na macharach
glòir dhomh ; na dràgonan agus na caill-
eachan-oidhche ; a chionn gu-n d' thug
mi uisgeachan anns an fhàsach, aimhnich-
ean anns an dìthreabh ; a chum deoch a
thabhairt do m'shluagh ; do m'mhuinntir
thaghta.
21 An sluagh so dhealbh mi air mo shon
féin ; cuiridh iad an céill mo chliù[x].
22 Gidheadh cha do ghairm thu orm, O
Iacoib ; ach ghabh thu seirbhe dhìom, O
Israeil[y].
23 Cha d' thug thu a m' ionnsuidh
meanbh-chrodh do thabhartas-loisgte ; ni
mò 'thug thu urram dhomh le d'ìobairtibh;
cha do shàruich mi thu le tabhartas, ni
mò 'sgìthich mi thu le tùis.

B.C. 712.

a Mal. 2. 17
b Ier. 50. 20
Gnio. 3. 19
c Ese. 36.22, 32
d Ier. 31. 34
e caib. 44. 8
Gnio. 5. 32
f Phil. 2. 7
g caib. 45.21, 22
Hos. 13. 4
Gnio. 4. 12
h caib. 46. 10
Dan. 4. 35
i Salm 46. 5
Eabh. 4. 16
j Ier. 30. 10
k Deut. 32.15
l Eoin 7. 37-39
m Ecs. 14.16, 22
Salm 77. 19
n caib. 59. 21
Ioel 2. 28, 29
Gnio. 2. 17
18. 33
o Gnio. 2. 41
p Ier. 50. 5
2 Cor. 8. 5
q Ier. 23. 7, 8
r caib. 43. 14
s caib. 35. 6-10
Deut. 8. 15
t Tais. 1.8,17
u Deut. 4.35, 39
32. 29
v caib. 46. 9, 10
w Gnà. 3. 25, 26
x Eph. 1.6,12
y Mal. 1. 13
1 *carraig.*
z caib. 41.24, 29

24 Cha do cheannaich thu dhomh-sa le
airgiod a' chuilc chùbhraidh, ni mò 'lìon
thu mi le saill d'ìobairtean ; ach shàruich
thu mi le do lochdaibh : sgìthich thu mi
le d' euceartaibh[a].
25 Is mise, mise féin, esan a dhubhas
d'euceartan as[b], air mo sgàth féin[c]; agus
do lochdan cha chum mi air chuimhne[d].
26 Cuir a'm' chuimhne, tagramaid ri
'chéile ; cuir an céill *do chùis, dh'fheuch-
ainn* an glan thu thu féin.
27 Pheacaich do cheud athair, agus
chiontaich do luchd-teagaisg a'm' agh-
aidh :
28 Uime ain sgar mi mach uachdarain
an ionaid naoimh ; agus thug mi thairis
Iacob chum mallachaidh, agus Israel chum
maslaidh.

## CAIB. XLIV.

1 *Thug Dia comhfhurtachd d'a eaglais.* 9
*Diomhanas luchd-deanamh dhealbhan
snaidhte.* 21 *Chomhairlich Dia d'a shluagh
an dòigh a chur 'n a thròcair,* 28 *agus gheall
e gu-n suidhicheadh e iad a rìs 'n an tìr le
làimh Chiruis.*

ACH a nis éisd, O Iacoib m'òglach,
agus Israeil a ròghnaich mi.
2 Mar so deir an Tighearn' a chruthaich
thu, agus a dhealbh thu o'n bhroinn,
*agus* a chuidicheas thu[i]: Na bitheadh
eagal ort, a Iacoib m' òglach[j], agus a
Iesuruin[k] a ròghnaich mi ;
3 Oir dòirtidh mi mach uisge air an
tartmhor[l], agus sruthan air an fhearann
chruaidh ; dòirtidh mi mach mo Spiorad
air do shliochd[n], agus mo bheannachd air
do ghineil.
4 Agus fàsaidh iad suas *mar* anns an
fheur[o]; mar gheugaibh seilich ri taobh
nan sruth-chlaisean.
5 Their am fear so, Is leis an Tighearna
mise[p]; agus ainmichear fear eile air ainm
Iacoib ; agus sgrìobhaidh fear eile le a
làimh do an Tighearn', agus sloinnidh se
*e féin* air ainm Israeil.
6 Mar so deir an Tighearna, rìgh Israeil,
agus 'fhear-saoraidh[r], Tighearna nan
sluagh, Is mi an ceud neach[t], agus is
mi an neach deireannach ; agus a mach
uamsa cha-n 'eil dia ann[u].
7 Agus cò, mar mise[v], a ghairmeas,
agus a chuireas an céill e, agus a chuireas
'an ordugh dhomh e, o'n àm 's an do
shuidhich mi an sluagh o shean ? no a
chuireas an céill duinn na nithe a tha a'
teachd, agus a tha ri teachd.
8 Na bitheadh eagal oirbh[w], agus na
bitheadh geilt oirbh ; nach d'fhoillsich
mise dhuit o'n àm ud, agus nach d'innis
mi ? seadh is fianuisean sibh dhomh. Am
bheil dia ann ach mise ? seadh cha-n 'eil
dia[1] eile ann ; cha-n aithne dhomh *aon.*
9 Iadsan a ni dealbh snaidhte[z], is
diomhanas iad uile ; agus 'n an nithibh
taitneach cha bhi tairbhe ; agus tha iad
'n am fianuisibh 'n an aghaidh féin, nach

faic iad, agus nach tuig iad, a chum gu-m
bitheadh iad air an nàrachadh.
10 Cò dhealbh dia, no thilg dealbh
leaghta, anns nach 'eil tairbhe sam bith[c]?
11 Feuch, bithidh a chompanaich uile
air an nàrachadh[d]; agus an luchd-oibre,
is daoine iad: cruinnichear iad uile r'a
chéile, seasadh iad suas; bithidh eagal
orra, agus bithidh iad air an nàrachadh
le 'chéile.
12 Gearraidh an gobha mìr iaruinn[g],
oibrichidh se e anns na h-éibhlibh, agus
ni e a chumadh le ordaibh, agus caithidh
e spionnadh a ghairdein air; seadh bithidh
e ocrach, agus fàilnichidh a neart; cha-n
òl e uisge, agus bithidh e fann.
13 Sìnidh an saor a mach *a* riaghail,
comharaichidh se e le dath; cuiridh e
cumadh air leis an lochdar, agus sgèithidh
se e leis a' ghobhal-roinn; agus dealbh-
aidh se e a réir coslais fir, a réir maise
duine, chum fantuinn anns an fhàrdaich.
14 Gearraidh e sìos craobhan seudair
dha féin, agus gabhaidh e an giuthas
agus an darach, a thaghas e dha féin am
measg chraobhan na frithe; suidhich-
idh e crann-uinsinn, agus altruimidh an
t-uisge *e*.
15 An sin bithidh e aig duine chum a
losgadh; agus gabhaidh e dheth, agus
garaidh se e féin; seadh, cuiridh e teine
*ris*, agus deasaichidh e aran; seadh, ni e
dia, agus bheir e aoradh *dha*; ni e dealbh
snaidhte dheth. agus cromaidh e sìos dha.
16 Cuid dheth loisgidh e 's an teine; le
cuid *eile* dheth *deasaichidh agus* ithidh e
feòil; ròstaidh e biadh, agus sàsuichear
e; an sin garaidh se *e féin*, agus their e
Ahà, rinn mi mo gharadh; dh'aithnich
mi an teine.
17 Agus de'n chuid eile dheth ni e dia,
*eadhon* dealbh snaidhte dha féin; crom-
aidh e sìos dha, agus bheir e aoradh *dha*;
agus ni e urnuigh ris, agus their e, Teas-
airg mi, oir is tu mo dhia.
18 Cha-n 'eil eòlas aca[l], ni mò tha tuigse
aca; oir dhruid e an sùilean[n] air chor as
nach faic iad, *agus* an cridheachan air
chor as nach tuig iad.
19 Agus cha-n 'eil aon neach a' toirt
fainear 'n a chridhe[o], ni mò tha eòlas no
tuigse aige gu a ràdh, Loisg mi cuid dheth
's an teine, dheasaich mi fòs aran air éibh-
libh dheth; ròist mi feòil agus dh'ith mi,
agus an dean mi am fuigheall deth 'n a
ghràineileachd? an crom mi mi féin sìos
do bhun craoibhe?
20 Tha e a' teachd beò air luaithre;
thug cridhe meallta air seacharan e[r], air
chor as nach toir e as 'anam féin; ni mò
their e, Nach 'eil breug ann am làimh
dheis?
21 Cuimhnich na nithe so, O Iacoib;
agus Israeil, oir is tu m'òglach; dhealbh
mi thu, is òglach dhombsa thu; O Israeil,
cha leig mise air di-chuimhn' thu[t].
22 Dhubh mi as, mar neul[v], d' eu-

B.C. 712.

[a] 1 Cor. 6. 20
1 Pead. 1. 18
Tais. 5. 9
[b] Salm 96. 11, 12
Tais. 18. 20
[c] Hab. 2. 18
1 Cor. 8. 4
[d] Salm 97. 7
[e] Ese. 36. 1, 8
[f] caib. 55. 13
[g] caib. 40. 19, &c.
[h] Salm 104. 2
[i] 2 Each. 18. 11, 34
Ier. 50. 36
1 Cor. 3. 19
[j] Sech. 1. 6
2 Pead. 1. 19
[k] Esr. 1. 1, &c.
[l] caib. 45. 20
[m] Dan. 5. 6, 30
[n] caib. 6. 9, 10
[o] Hos. 7. 2
[p] Salm 107. 16
[q] caib. 48. 15
[r] Hos. 4. 12
Ròm. 1. 21
2 Tes. 2. 11
[s] Salm 18. 32, 39
[t] caib. 49. 14, 15
[u] caib. 37. 20
Mal. 1. 11
[v] caib. 1. 18
Salm 103. 12

ceartan; agus mar cheò, do lochdan; pill
rium, oir shaor mise thu[a].
23 Seinnibh, O nèamhan[b], oir thug an
Tighearna gu crìch; togaibh iolach, O
dhoimhneachda na talmhainn; brisibh a
mach le ceileir, a shléibhtean[e]; O dhoire,
agus gach craobh a tha ann; oir shaor an
Tighearna Iacob, agus ghlòraich se e féin
ann an Israel[f].
24 Mar so deir an Tighearna d'fhear-
saoraidh, agus esan a dhealbh thu o'n
bhroinn; Is mise an Tighearna, cruith-
fhear nan uile *nithe*; a tha 'sìneadh nan
nèamhan a mach a'm' aonar[h]; a tha
'sgaoileadh na talmhainn leam féin;
25 A bheir gu neo-ni comharaidhean
nam mealltairean[i], agus a chuireas na
fiosaichean air a' chuthach; a philleas
daoine glice air an ais, agus a thionndaidh-
eas an eòlas gu amaideachd;
26 A dhaingnicheas focal a sheirbhis-
ich[j], agus a choimhlionas comhairle a
theachdairean; a deir ri Ierusalem,
Bithidh tu air d'àiteachadh; agus ri
bailtibh Iudah, Bithidh sibh air 'ur togail;
agus a h-ionada fàsail togaidh mi suas:
27 A deir ris an doimhne, Bi air do
thiormachadh; agus tiormaichidh mi
d'aimhnichean:
28 A deir mu Chirus, Is e mo bhuach-
aille; agus coimhlionaidh e m'uile thoil;
ag ràdh ri Ierusalem, Togar thu[k]; agus
ris an teampull, Leagar do bhunait.

## CAIB. XLV.

1 *Ghairm Dia Cirus air sgàth Iacoib agus Is-
raeil.* 11 *Gheall e saorsa agus slàinte d'a
shluagh.* 20 *Dìomhanas dhealbhan snaidhte.*
22 *Slàinte an Tighearna do uile iomallaibh
na talmhainn.*

MAR so deir an Tighearna r'a aon
ungta, ri Cirus air am bheil greim
agam air a làimh dheis, a cheannsachadh
chinneach roimhe, agus fuasgailidh mi
leasraidh rìghrean[m]; a dh'fhosgladh nan
còmhlach roimhe, agus cha bhi na geat-
achan air an druideadh;
2 Théid mise romhad, agus ni mi na
*slighean* fiara dìreach; na còmhlaichean
umha spealgaidh mi[p], agus na croinn
iaruinn brisidh mi 'n am bloighdibh.
3 Agus bheir mi dhuit ionmhasan an
dorchadais, agus taisgeachan nan ionada
dìomhair; a chum gu-m bi fios agad
gur mise an Tighearn', a ghairm thu air
d'ainm[q], Dia Israeil.
4 Air sgàth Iacoib m'òglaich, agus
Israeil a ròghnaich mi, ghairm mi eadhon
air d'ainm thu; thug mi sloinneadh ort,
agus thu aineolach orm.
5 Is mi an Tighearn', agus cha-n 'eil ann
ach mi; a mach uam-sa cha-n 'eil Dia
ann: crioslaichidh mi thu, agus thu ain-
eolach orm[s].
6 A chum gu-m bi fios aca[u] o éirigh na
gréine agus o'n iar, nach 'eil ann ach mi.

Is mise an Tighearn', agus cha-n 'eil atharrach ann.

7 'T aim a' dealbhadh an t-soluis[b], agus a' cruthachadh an dorchadais; a' deanamh sìthe[c], agus a' cruthachadh dòlais[d]; tha mise an Tighearn' a' deanamh *nan nithe* so uile.

8 Silibh, O nèamhan, o'n àird[f], agus frasadh na neoil a nuas fìreantachd; fosgladh an talamh, agus gineadh iad slàinte, agus fàsadh fìreantachd a nìos maraon[g], is mise an Tighearn' a chruthaich e.

9 Is an-aoibhinn dha-san a ni strì ris an fhear a rinn e; an t-slige-chreadha ri fear-deilbh na creadha: an abair a' chrèadh ris-san a chumas i, Ciod tha thu 'deanamh[i]? no *an abair* an ni a rinn thu, Cha-n 'eil làmhan aige-san a *rinn mi*?

10 Is an-aoibhinn dha-san a their r'a athair, Ciod tha thu 'gintinn? no r'a mhàthair, Ciod tha thu 'breith?

11 Mar so deir an Tighearna, Ti naomh Israeil, agus esan a dhealbh e, Feòraichibh dhiom nithe ri teachd, mu thimchioll mo chloinne[m]; agus iarraibh orm a thaobh oibre mo làmh[o].

12 Is mise a rinn an talamh[p], agus chruthaich mi an duine air; is iad mo làmhan a shìn a mach na nèamhan; agus d'am feachd uile thug mi àithne.

13 Thog mi esan suas ann am fìreantachd, agus ni mi dìreach 'uile shlighean; togaidh e mo chaithir[u], agus fuasgailidh e mo bhraighdean; cha-n ann air son luach, no air son duaise[v], deir Tighearna nan sluagh.

14 Mar so deir an Tighearna, Saothair na h-Eiphit, agus ceannachd Etiopia, agus na Sabéich, daoine àrda ann an cruth; thig iad thairis a d'ionnsuidh[w], agus bithidh iad leat; leanaidh iad thu; ann an cuibhrichibh thig iad thairis[z]; agus cromaidh iad sìos duit, agus cuiridh iad suas athchuinge riut; *ag ràdh*, Gu deimhin annadsa *tha* Dia[b]; agus cha-n 'eil Dia eile ann.

15 Gu deimhin is Dia thusa a tha 'g ad fholach féin[c], O Dhé Israeil, an Slanuighear.

16 Tha iad air an nàrachadh, tha iad eadhon air am maslachadh, an t-iomlan diubh; cuirear iad maraon gu amhluadh[e], *a tha 'n an* luchd-deanamh ìodholan.

17 *Ach* saorar Israel anns an Tighearna[g] le saorsa shìorruidh[h]; cha nàraichear sibh, ni mò mhaslaichear sibh[i], feadh linne na sìorruidheachd[j].

18 Oir mar so deir an Tighearn', a chruthaich na nèamhan; esan, eadhon Dia, a dhealbh an talamh agus a rinn e, esan a dhaingnich e; (cha do chruthaich e gu dìomhain e, dhealbh se e gu bhi air àiteachadh;) Is mise an Tighearn', agus cha-n 'eil atharrach ann.

19 Cha do labhair mi ann an uaigneas[m], ann an ionad dorcha de'n talamh; cha dubhairt mi ri sliochd Iacoib gu dìomhain[a], Iarraibh mi; is mise an Tighearn' a labhras ann am fìreantachd, a dh'fhoillsicheas nithe cearta.

R.C. 712.

[a] Salm 9. 10; 69. 32
[b] Gen. 1. 3, 4
[c] Salm 29. 11
[d] Am. 3. 6
[e] caib. 48. 15
[f] Salm 85. 11
[g] Salm 72. 3
[h] Ròm. 3. 26
[i] Ier. 18. 6
[j] Salm 22. 27; Eoin 3. 14, 15
[k] Gen. 22. 16; Eabh. 6. 13
[l] Phil. 2. 10
[m] Ier. 31. 1; Gal. 3. 26
[n] Deut. 6. 13
[o] Eoin 16. 23
[p] Salm 102. 25; Eabh. 11. 3
[q] Ier. 23. 6; 1 Cor. 1. 30, 31
[r] Sech. 10. 6, 12; Eph. 6. 10
[s] Eoin 12. 32
[t] Ròm. 5. 1; 1 Cor. 1. 31
[u] 2 Each. 36. 22; Esr. 1. 1, &c
[v] caib. 52. 3
[w] caib. 49. 23; 60. 9-16; Salm 68. 31; 72. 10, 11; Sech. 8. 22, 23
[x] Ier. l., li.
[y] Ier. 48. 1, &c.
[z] Salm 149. 8
[a] Ier. 10. 5
[b] 1 Cor. 14. 25
[c] caib. 8. 17; Salm 44. 24
[d] Ecs. 19. 4; Salm 71. 6, 18
[e] Salm 97. 7
[f] Salm 92. 14
[g] Ròm. 2. 28, 29; 11. 36
[h] Ier. 31. 3
[i] Salm 25. 2, 3
[j] 1 Pead. 2. 6
[k] caib. 40. 18
[l] caib. 41. 7, &c.
[m] Deut. 29. 29; 30. 11, &c.

20 Cruinnichibh sibh féin, agus thigibh; dlùthaichibh ri 'chéile, sibhse a tha air dol as o mheasg nan cinneach[e]; cha-n 'eil eòlas acasan a tha 'cur suas fiodha an deilbh shnaidhte, agus a' deanamh urnuigh ri dia nach urrainn tèarnadh.

21 Cuiribh an céill, agus thugaibh am fagus; seadh, cuireadh iad an comhairle ri 'chéile; cò dh'aithris so o chian? a dh'innis e o'n àm ud? nach mise, an Tighearn'? agus cha-n 'eil dia tuilleadh ann ach mi; Dia ceart[h] agus Slànuighear; cha-n 'eil ann ach mi.

22 Seallaibh riumsa[j], agus bithibh air 'ur tèarnadh, uile iomalla na talmhainn; oir is mise Dia, agus cha-n 'eil atharrach ann.

23 Orm féin mhionnaich mi[k]; chaidh fìrinn a mach as mo bheul; briathar, agus cha phill e air ais; Gu cinnteach dhomhsa lùbaidh gach glùn[l], mionnaichidh gach teangadh[n].

24 Gu cinnteach, deir *neach*, anns an Tighearna tha agam fìreantachd[q] agus neart[r]; d'a ionnsuidh-san thig iad[s]; bithidh iadsan uile air an nàrachadh air am bheil corruich 'n a aghaidh.

25 Anns an Tighearna fìreanaichear uile shliochd Israeil[t], agus ni iad uaill.

## CAIB. XLVI.

1 *Cha b'urrainn iodholan Bhabiloin iad féin a thèarnadh.* 3 *Tèarnaidh Dia a shluagh gu ruig a' chrìch.* 5 *Cha sàmhluichear Dia ri ìodholaibh.* 12 *Tha slàinte an Tighearn' am fagus.*

THA Bel[x] a' cromadh sìos, Nebo[y] a' crùbadh; bha an ìodholan air na beathaichean[a] agus air na h-ainmhidhean; tha 'ur n-eallachan trom, 'n an cudthrom do'n *ainmhidh* airsnealach.

2 Chrùb iad, chrom iad sìos le 'chéile; cha b'urrainn iad an eallach a thèarnadh; ach chaidh iad féin ann am braighdeanas.

3 Eisdibh rium a thigh Iacoib, agus uile iarmad tighe Israeil; a ghiùlaineadh *leam* o'n bhroinn[d], a dh'iomchaireadh o'n bholg:

4 Eadhon gu *'ur* sean aois[f], agus gu *'ur* falt liath, is mise féin an ti a ghiùlaineas sibh; is mi a rinn, agus giùlainidh mi; iomchairidh mi, agus tèarnaidh mi.

5 Cò e ris an samhluich sibh mi[k], agus ris an dean sibh comhad mi? agus cò e ris an coimeas sibh mi, a chum gu-m bi sinn cosmhuil?

6 Taomaidh iad òr as a' mhàla[l], agus tomhaisidh iad airgiod anns a' mheigh; tuarasdalaichidh iad òr-cheard, agus ni esan dia dheth; cromaidh iad sìos, seadh ni iad aoradh.

7 Giùlainidh iad e air an guaillibh, iomchairidh iad e, agus cuiridh iad e 'n a

àit, agus seasaidh e ; as 'ionad cha ghluais
e : seadh, glaodhaidh *neach* ris, ach cha
fhreagair e, agus cha teasairg se e o
'theinn.
8 Cuimhnichibh so, agus bithibh fear-
ail ; thugaibh fainear *e* a rìs, a luchd-
briseadh an lagha.
9 Cuimhnichibh na ceud nithe, *a bh'ann*
o shean[c]; oir is mise Dia, agus cha-n 'eil
atharrach ann ; *is mise* Dia agus cha-n
'eil mo shamhuil ann ;
10 A' foillseachadh na crìche o'n tùs,
agus o'n aimsir chéin ; nan nithe nach
'eil *fathast* deanta ; ag ràdh, Seasaidh
mo chomhairle[d], agus gach ni a's àill leam
ni mi :
11 A' gairm na h-iolaire o'n ear, agus
fir mo chomhairle o thìr chéin ; seadh,
labhair mi, agus bheir mi gu crìch e ;
rùnaich mi, agus coimhlionaidh mi e.
12 Eisdibh rium, sibh-se aig am bheil an
cridhe rag[e], a tha fad' as o fhìreantachd :
13 Bheir mise am fagus m'fhìreantachd-
sa[g], cha bhi i fad' as ; agus cha dean mo
shlàinte moille[i], agus bheir mi slàinte ann
an Sion[j], do Israel mo ghlòir.

## CAIB. XLVII.

1 *Bhagair Dia Babilon le breitheanais uamhasach.* 12 *Cha teasairg lionmhoireachd a druidheachdan, agus a geasadoireachd i.*

THIG a nuas[l] agus dean suidhe anns an
duslach, 'Oigh-nighean Bhabiloin ;
suidh air an làr, cha-n 'eil rìgh-chaithir
ann, a nighean nan Caldéanach ; oir cha
ghoir iad maoth agus mùirneach dhiot
na's mò.
2 Gabh na clacha-muilinn agus bleith
min ; leig ris *do* chiabhan, rùisg do
throidh, leig ris do chos, imich troimh na
h-aimhnichibh.
3 Leigear ris do lomnochduigh[n], chithear
eadhon do nàire ; ni mi dìoghaltas, cha
choinnich mi *thu mar* dhuine.
4 Ar fear-saoraidh[o], is e Tighearna nan
sluagh a's ainm dha, Ti naomh Israeil.
5 Suidh a'd' thosd, rach a steach ann
an dorchadas, O nighean nan Caldéanach ;
oir cha-n abrar riut na's mò Baintighearna
nan rìoghachdan.
6 Bha corruich orm ri mo shluagh[q];
thruaill mi m'oighreachd, agus thug mi
thairis iad do d' làimh ; cha do nochd
thusa tròcair dhoibh[s]; air an aosda leag
thu do chuing gu trom.
7 Agus thubhairt thu, Bithidh mi a'm'
bhaintighearna[v] gu sìorruidh ; air chor as
nach do leag thu d'aire air na nithibh so !
cha do chuimhnich thu a' chrìoch dheir-
eannach.
8 Uime sin, cluinn so a nis, a bhean
shòghmhor, a tha a'd' shuidhe gun umh-
ail[w]; a tha 'g ràdh ann ad chridhe, *Tha*
mi, agus cha-n 'eil ann ach mi ; cha
suidh mi a'm' bhantraich, cha-n aithnich
mi call cloinne.
9 Gidheadh thig an dà ni so ort gu

B.C. 712.

a Ecl. 8. 8
b Salm 94. 7
c Salm 77. 5
d Salm 33. 11
e Salm 7. 51
f Ese. 24. 12
g Ròm. 1. 17
h Dan. 2. 2
i Salm 46. 1, 5
Hab. 2. 3
j Salm 14. 7
k Nah. 1. 10
l Salm 18. 27
Ier. 48. 18
1 gu 'àite.
m caib. 56. 11
n Ier. 13. 22, 26
Nah. 3. 5
o Ier. 50. 34
p Salm 68. 26
q 2 Each. 28. 9
Sech. 1. 15
r Deut. 5. 28, 29
Ier. 5. 2
Eoin 4. 24
s Obad. 10-16
t caib. 52. 1
u Mic. 3. 11
v Tais. 18. 7
w Seph. 2. 15
x Deut. 31. 27

h-obann, ann an aon là, call cloinne, agus
bantrachas ; thig iad ort 'n an làn tomhas,
air son lìonmhoireachd do dhruidheachd-
an, agus iomadalachd do ghisreagan.
10 Oir dh'earb thu á d'aingidheachd[a];
thubhairt thu, Cha-n 'eil neach 'g am
fhaicinn[b]; chuir eadhon do ghliocas agus
d'eòlas air seacharan thu ; air chor as gu-n
dubhairt thu ann ad chridhe, *Tha* mi,
agus cha-n 'eil ann ach mi.
11 Uime sin thig olc ort, nach bi fios
agad cia as a dh'éirich e ; agus tuitidh
aimhleas ort, nach bi thu comasach air a
thionndadh uait ; agus thig léir-sgrios ort
gu h-obann, gun thu 'g a mhothachadh.
12 Seas suas a nis le do ghisreagaibh,
agus le lìonmhoireachd do dhruidheachd-
an, anns an do shaoithrich thu o d'òige ;
ma's e as gur urrainn thu buannachd
fhaghail, ma's e as gu feud thu buadh-
achadh.
13 Tha thu air do sgìtheachadh ann an
lìonmhoireachd do chomhairlean[f]. Seas-
adh na speuradairean a suas[h], luchd-
amharc nan reultan, iadsan a tha ri
fiosachd gach mìos, agus tèarnadh iad thu
o *na nithibh* a tha gu teachd ort.
14 Feuch bithidh iad mar asbhuain[k],
loisgidh an teine suas iad ; cha tèaruinn
iad an anama féin o chumhachd na las-
arach ; cha-*n fhàgar fiù* éibhleig gu neach
a gharadh, no teine gu suidhe làimh ris.
15 Is amhuil a bhitheas dhuit a' mhuinn-
tir leis an do shaoithrich thu, iadsan ris an
robh gnothuch agad o d'òige ; tionndaidh-
idh gach aon a leth-taobh gu a ghnothuch[1]
féin[m]; cha *bhi* d'fhear-tèarnaidh ann.

## CAIB. XLVIII.

1 *Dh'fhoillsich Dia e féin ann am fàistneachd, chum gu faiceadh an sluagh nach b'iad an ìodholan a dh'orduich aon ni a thàinig gu crìch.* 9 *Teasairgidh e a phobull Israel air sgàth 'ainme féin.* 12 *Chomhairlich e dhoibh a bhi umhal d'a thoil.* 20 *Saoraidh e iad o gach teanntachd.*

CLUINNIBH so, o thigh Iacoib, sibhse
'tha air 'ur n-ainmeachadh air Is-
rael ; agus a thàinig a mach o uisgeach-
aibh Iudah[p]; a tha 'mionnachadh air ainm
an Tighearn', agus a' deanamh luaidh air
Dia Israeil ; ach cha-n ann 'am fìrinn no
ann an ionracas[r].
2 Oir tha iad 'g an ainmeachadh féin air
a' Chaithir naoimh[t], agus a' leigeil an
taice ri Dia Israeil[u]; is e Tighearna nan
sluagh a's ainm dha.
3 Dh'fhoillsich mi na ceud nithe o thùs ;
agus o m' bheul chaidh iad a mach,
agus chuir mi an céill iad ; gu h-obann
dh'oibrich mi, agus thàinig iad gu crìch.
4 A chionn gu robh fios agam gu robh
thu reasgach, agus *gu robh* do mhuineal
mar fhèith iaruinn[x], agus d'eudan 'n a
umha ;
5 Uime sin dh'fhoillsich mi dhuit *iad*
o'n tùs ; mu-n d' thàinig iad gu crìch,

dh'innis mi dhuit *iad*; a chum nach ab-
radh tu, Is e m'iodhol a thug mu'n cuairt
iad; is iad mo dhealbh snaidhte, agus mo
dhealbh leaghta, a dh'orduich iad.
6 Chuala tu *so*, faic e air a choimhlion-
adh; agus nach cuir sibhse an céill *e*?
Innseam dhuit nithe nuadha o'n àm so, a
ghleidheadh dìomhair[c], agus air nach robh
fios agad.
7 Tha iad air an tabhairt gu crìch a nis,
agus cha b'ann o shean; agus roimh an
là so cha chuala tu iad; a chum nach
abradh tu, Feuch, bha fios agam orra.
8 Seadh, cha chuala tu; seadh, cha
b'aithne dhuit; seadh, o'n toiseach cha
d'fhosgladh do chluas; oir bha fios agam[f]
gu-m buineadh tu gu ro chealgach[g], agus
*gu-m* b'e Fear-eusaontais a b'ainm dhuit
o'n bhroinn[h].
9 Air sgàth m'ainme[i] cuiridh mi dàil
ann am chorruich, agus air son mo chliù
cumaidh mi air a h-ais i uait-sa, air chor
as nach gearr mi as thu.
10 Feuch, ghlan mi thu[j], ach cha b'ann
le airgiod; thagh mi thu ann an àmhuinn
an àmhghair[l].
11 Air mo sgàth, air mo sgàth féin, ni
mi e; oir cionnus a bhitheadh *m'ainm* air
a mhaslachadh[n]? Agus mo ghlòir cha
tabhair mi do neach eile[p].
12 Eisd rium, O Iacoib, agus Israeil, a
ghairm mi, *Is* mi Esan, *is* mi an ceud
neach[r]; *is* mi fòs an neach deireannach.
13 Is i mo làmh a leag stéidh na tal-
mhainn[t], agus réis mo dheas làimhe a
thomhais na nèamhan; bheir mi gairm
dhoibh[u], seasaidh iad a suas le 'chéile.
14 Cruinnichibh sibh féin uile ri 'chéile,
agus éisdibh; cò 'n am measg a dh'fhoillsich
na nithe so? cuiridh esan a's ionmhuinn
leis an Tighearn' 'an gniomh a thoil air
Babilon[v], agus *bithidh* a ghairdean air na
Caldéanaich.
15 Mise, mise *féin* labhair; seadh,
ghairm mi e, threòraich mi e[w], agus
soirbhichidh a shlighe.
16 Dlùthaichibh rium, *agus* cluinnibh
so; o'n toiseach cha do labhair mi ann an
uaigneas; o'n àm 's an do thachair e, *bha*
mise an sin; agus a nis chuir an Tigh-
earna Iehobhah, agus a Spiorad[y], a mach
mise.
17 Mar so deir an Tighearna, d'fhear-
saoraidh, Ti naomh Israeil; Is mise an
Tighearna do Dhia, a tha 'teagasg dhuit[a]
ciod a thig gu d' bhuannachd[3]; a tha 'g
ad stiùradh anns an t-slighe air an imich
thu[b].
18 O gu-n tugadh tu fainear m'àith-
eanta-sa[e]! an sin bhitheadh do shìth
mar amhainn[f], agus d'fhìreantachd mar
thonna na fairge:
19 Agus bhitheadh do shiol mar a'
ghaineamh, agus sliochd do chuim mar a
meanbh-chlachan; cha bhitheadh d'ainm
air a ghearradh as, no air a sgrios as mo
làthair.

R.C. 712.

[a] Ier. 51. 6, 45
[b] 2 Sam. 7. 23; Tais. 5. 9
[c] 1 Cor. 2. 9, 10
[d] Ecs. 17. 6; Air. 20. 11
[e] caib. 57. 21
[f] Salm 139. 1-4
[g] Ier. 5. 11; Hos. 5. 7; 6. 7
[h] Salm 51. 5
[i] Salm 79. 9; 106. 8; Ese. 20. 9, &c.
[j] Salm 66. 10
[k] Ier. 1. 5; Luc. 1. 15, 31; Gal. 1. 15
[l] Sech. 13. 9; 1 Pead. 4. 12
[m] Hos. 6. 5; Eabh. 4. 12; Tais. 1. 16
[n] Deut. 32. 26, 27
[o] caib. 51. 16
[p] caib. 42. 8
[q] Salm 45. 5
[r] Tais. 22. 13
[s] caib. 43. 21; Eoin 13. 31; 1 Pead. 2. 9
[t] Salm 102. 25
[u] caib. 40. 26
[1] *mo luach-saoithreach.*
[v] caib. 44. 28
[2] *ged nach bi.*
[w] Esr. 1. 2
[x] Mat. 23. 37
[y] caib. 61. 1; Sech. 2. 8-11; Luc. 4. 18-21
[z] Gnio. 13. 47
[a] Mic. 4. 2
[3] *'g ad theagasg gu d' bhuannachd.*
[b] Deut. 8. 17, 18
[c] caib. 53. 3
[d] Luc. 23. 18-23
[e] Salm 81. 13-16
[f] Salm 119. 165
[g] Salm 72. 10, 11
[h] Salm 69. 13; 2 Cor. 6. 2; Eph. 1. 6

20 Rachaibh a mach o Bhabilon[a];
teichibh o thìr nan Caldéanach; le guth
gairdeachais innsibh, cuiribh so an céill;
sgaoilibh an sgeul gu iomall na talmhainn;
abraibh, Shaor an Tighearn' 'òglach féin
Iacob[b].
21 Agus cha robh tart orra anns na
fàsaichibh troimh an d'thug thu orra
siubhal; thug e air uisge sruthadh dhoibh
as a' charraig[d]; seadh, sgoilt e a' chreag,
agus bhrùchd an t-uisge mach.
22 Cha-n 'eil sìth[e], deir an Tighearna,
do'n aingidh.

## CAIB. XLIX.

1 *Tha Criosd a' gearan gu-n do shaoithrich e gu dìomhain am measg nan Iudhach.* 5 *Thug Dia e mar sholus do na cinnich gu iomall na talmhainn.* 13 *Mairidh gràdh an Tighearna gu bràth d'a eaglais:* 24 *tèarnaidh Dia i o a luchd-sàruchaidh.*

EISDIBH, O eileana, riumsa; agus
thugaibh aire, a shlòigh, o chéin;
o'n bhroinn ghairm an Tighearna mi;[k]
o chòm mo mhàthar thug e luaidh air
m'ainm.
2 Agus rinn e mo bheul mar chlaidh-
eamh geur[m]; ann an sgàil a làimhe
dh'fholaich e mi[o]; seadh, rinn e mi a'm'
ghath lìomhta[q]; thaisg e mi ann a
dhorlach.
3 Agus thubhairt e rium, Is tu m'òglach,
O Israeil, anns am bi mi air mo ghlòrach-
adh[s].
4 Agus thubhairt mise, Shaoithrich mi
gu dìomhain; air son neo-ni, agus air son
dìomhanais, chaith mi mo neart; *ach* gu
cinnteach *tha* mo bhreth maille ris an
Tighearn', agus m'obair[1] maille ri mo
Dhia.
5 Agus a nis *mar so* deir an Tighearn',
(a dhealbh mi o'n bhroinn *gu bhi* a'm'
òglach dha, a thabhairt Iacoib air ais d'a
ionnsuidh, agus a chum[2] gu-m bi Israel
air a chruinneachadh thuige[x]; uime sin
bitheam glòrmhor ann an sùilibh an
Tighearn', agus bithidh mo Dhia 'n a neart
dhomh:
6 Mar so deir e,) Is ni suarach dhuit
gu-m bitheadh tu a'd' òglach dhomhsa
a thogail suas gheugan Iacoib, agus a
dh'aiseag mheanganan Israeil; bheir mi
thu fòs mar sholus do na cinnich[z], gu bhi
a'd' shlàinte uamsa gu iomall na tal-
mhainn.
7 Mar so deir an Tighearna, fear-
saoraidh Israeil, a Thi naomh; ris-san a
tha air a dhìmeas le daoinibh[c], ris-san
d'an do ghabh an cinneach gràin[d]; ri
seirbhiseach an luchd-riaghlaidh. Chi
rìghrean[g], agus éiridh iad suas; uachd-
arain, agus ni iad aoradh; air son an
Tighearn' a tha dìleas, *agus* Ti naomh
Israeil a ròghnaich thu.
8 Mar so deir an Tighearn', Ann an
àm taitneach chuala mi thu[h], agus ann
an là na slàinte chuidich mi thu; agus

gleidhidh mi thu, agus bheir mi thu mar
choimhcheangal do'n t-sluagh ; a dhaing-
neachadh na tìre, agus a thabhairt air
na h-oighreachdaibh fàsail a bhi air an
sealbhachadh ;
9 A ràdh ris a' mhuinntir a tha
ceangailte, Rachaibh a mach[b]; *agus* riu-
san a tha ann an dorchadas, Thigibh
'am follais[c]: Beathaichear iad air na
slighibh, agus anns na h-uile ionadaibh
àrda ni iad ionaltradh.
10 Cha bhi ocras no tart orra[e], ni mò
bhuaileas an teas no a' ghrian iad ; oir ni
esan aig am bheil iochd orra an stiùradh[g],
agus treòraichidh e iad a chum nan
sruthan uisge.
11 Agus ni mi mo shléibhtean uile 'n an
slighe chòmhnaird[i], agus togar suas mo
ròide mòra.
12 Feuch, thig iad so o chéin ; agus,
feuch, iad so o thuath agus o'n iar ; agus
iad so o thìr Shinim.
13 Seinnibh gu h-àrd, O nèamhan, agus
dean gairdeachas, O thalamh ; agus tog-
aibh iolach, O shléibhtean ; oir thug an
Tighearna comhfhurtachd d'a shluagh,
agus gabhaidh e truas d'a mhuinntir a
tha fo àmhghar.
14 Ach thubhairt Sion. Thréig an
Tighearna mi[k], agus rinn mo Thighearna
mo dhì-chuimhneachadh.
15 An dì-chuimhnich màthair a leanabh-
cìche, gun iochd a dheanamh air mac
a cuim? Feudaidh eadhon iadsan dì-
chuimhneachadh, ach cha dì-chuimhnich
mise thusa[l].
16 Feuch air dearnaibh *mo* làmh ghearr
mi thu[m]; tha do bhallachan a'm' fhianuis
an còmhnuidh.
17 Ni do chlann deifir; siùbhlaidh
iadsan a mach asad, a bha 'g ad sgrios
agus 'g ad chur fàs[p].
18 Tog suas do shùilean, agus faic;
tha iad so uile air an cruinneachadh ri
'chéile[q], tha iad a' teachd a d'ionnsuidh.
*Mar* is beò mise, deir an Tighearna,
sgeadaichidh tu thu féin leo uile, mar
le culaidh rìomhaich ; agus ceanglaidh
tu iad *umad*, mar a ni bean-bainnse a
seudan.
19 Oir d'ionadan fàsail agus faondrach,
agus fearann do léir-sgrios, eadhon a nis
bithidh e air a dhomhlachadh le luchd-
àiteachaidh ; agus siùbhlaidh iadsan fad
air falbh a bha 'g ad shlugadh suas.
20 Their a' chlann, a sgaradh uait[r],
fathast ann ad chluasaibh, Tha an t-ionad
so ro chumhann air mo shon ; thoir àite
dhomh a chum gu-n gabh mi còmhnuidh.
21 An sin their thu ann ad chridhe, Cò
ghin dhomh iad so? oir dh'fhàgadh mi
gun chloinn agus a'm' aonar, a'm' fhòg-
arach agus air m'fhuadachadh ; agus cò
dh'àraich iad so? Feuch, dh'fhagadh mi
a'm' aonar ; iad so, c'àit *an robh* iad?
22 Mar so deir an Tighearna Iehobhah,
Feuch, togaidh mise mo làmh ris na

B.C. 712.

[a] caib. 66. 20
[b] Sech. 9. 12
[c] 1 Pead. 2. 9
[d] Salm 72. 9, &c.
[e] Tais. 7. 16
[f] Ròm. 9. 33
[g] Salm 23. 2
[h] Mat. 12. 29
[i] Salm 107. 4, 7
[j] Tais. 16. 6
[k] Salm 77. 9, 10
[l] caib. 44. 21
Mat. 7. 11
[m] Dàn 8. 6
[n] Ier. 3. 8
Hos. 2. 2
1 no, *reic sibh sibh féin.*
[o] caib. 52. 3
[p] Ese. 28. 24
Mat. 13. 41, 42
Tais. 22. 15
[q] caib. 60. 8
Sech. 2. 4
10. 10
[r] Ròm. 11. 11, &c.
[s] Mat. 13. 54
[t] Mat. 11. 28
[u] Salm 40. 6-8
[v] Mat. 26. 39
Eoin 14. 31

cinnich[a], agus ris na slòigh cuiridh mi
suas mo bhratach ; agus bheir iad do
mhic 'n an uchd, agus giùlainear do
nigheanan air an guaillibh.
23 Agus bithidh rìghrean 'n an oideach-
an-altruim dhuit, agus am ban-righinn-
ean 'n am màthraichean-altruim dhuit ;
sleuchdaidh iad sìos duit, le'*n* aghaidh
ris an làr, agus imlichidh iad duslach do
chos[d]; agus aithnichidh tu gur mise an
Tighearn', agus cha nàraichear iadsan a
chuireas an dòchas annam-sa[f].
24 An toirear a' chreach o'n fhear
làidir[h], no an leigear a' chobhartach
dhligheach as?
25 Ach mar so deir an Tighearna,
Bheirear eadhon cobhartach an fhir
làidir uaith, agus théid creach an fhir
uamhasaich as ; oir gleacaidh mi ris-san
a ghleacas riut, agus do chlann tèarnaidh
mi.
26 Agus bheir mi air do luchd-sàruch-
aidh am feòil féin itheadh[j]; agus cuiridh
mi air mhisg iad le'm fuil féin, mar le
fìon nuadh ; agus bithidh fios aig gach
uile fheòil gur mise an Tighearna do
Shlànuighear, agus gur e d'fhear-saoraidh
Ti cumhachdach Iacoib.

## CAIB. L.

1 *'S ann air son an dò-bhcartan féin a thilg-
eadh na h-Iudhaich air falbh.* 5 *Fulangas
Chriosd.* 7 *Tha Dia 'n a fhear-cuideachaidh
d'a sheirbhiseach.* 10 *Earail gu earbsadh as
an Tighearna.*

MAR so deir an Tighearna, C'àit
am bheil litir-dhealachaidh 'ur
màthar[n] a chuir mise uam? No cò e am
measg mo luchd-fiacha ris an do reic mi
sibh? Feuch, air son 'ur dò-bheartan
tha sibh[1] air 'ur reiceadh[o]; agus air son
'ur n-euceartan chuireadh air falbh 'ur
màthair.
2 C'ar son, an uair a thàinig mi, nach
*robh* aon neach ann? an uair a ghairm
mi, nach d'thug aon neach freagradh?
Am bheil mo làmh air fàs co ro ghoirid
as nach urrainn mi saoradh? agus am
bheil mi gun chumhachd agam gu tèarn-
adh? Feuch, le m'achmhasan tiormaich-
idh mi an fhairge, ni mi na h-aimhnichean
'n am fàsach ; tha an iasg a' lobhadh
a dh'easbhuidh uisge, agus a' bàsachadh
le tart.
3 Eideam na nèamha le dubh-dhorchad-
as, agus cuiridh mi eudach-saic orra mar
chòmhdach.
4 Thug an Tighearna Iehobhah dhomhsa
teangadh nan daoine fòghluimte[s], a chum
gu-m b'aithne dhomh focal a labhairt ann
an deadh àm ris an *neach a tha* airsneal-
ach[t]; tha e 'dùsgadh, maduinn an déigh
maidne ; tha e 'dùsgadh mo chluaise, gu
éisdeachd mar *a ni* fòghlumach.
5 Dh'fhosgail an Tighearna Iehobhah
mo chluas[u], agus cha robh mi ceannairc-
each[v]; ni mò thionndaidh mi air m'ais.

6 Thug mi mo dhruim do'n luchd-bualaidh, agus mo ghiallan dhoibhsan a spìon am fionna; cha d'fholuich mi mo ghnùis o nàire agus o shile.

7 Oir is e an Tighearna Iehobhah m' fhear-cuideachaidh, air an aobhar sin cha chuirear mi gu amhluadh; uime sin shuidhich mi mo ghnùis mar chloich-theine, agus tha fios agam nach nàraichear mi.

8 Tha esan am fagus a dh'fhìreanaicheas mi[e]; cò esan a ni strì rium? Seasamaid a mach le 'chéile; cò e m'eascaraid[g]? thigeadh e dlùth a'm' chòdhail.

9 Feuch, is e an Tighearna Iehobhah m' fhear-cuideachaidh; cò dhìteas mi? Feuch, fàsaidh iad uile sean mar thrusgan[i]; ithidh an leòmann suas iad[j].

10 Cò 'n 'ur measg air am bheil eagal an Tighearn', a tha 'g éisdeachd ri guth a sheirbhisich, a tha 'siubhal ann an dorchadas[l] agus aig nach 'eil solus? earbadh e as ainm an Tighearn'[n], agus leigeadh e a thaice r'a Dhia.

11 Feuch, sibhse uile a tha 'fadadh teine, a tha 'g 'ur cuairteachadh féin le sradaibh; siùbhlaibh ann an solus 'ur teine[q], agus nan sradan a las sibh; so gheibh sibh o m' làimh-sa, luidhidh sibh sìos ann an doilghios[s].

## CAIB. LI.

1 *Chomhairlicheadh do na fìreanaibh an dòchas a chur 's an Tighearna, do bhrìgh gu-n toir e comhfhurtachd do Shion.* 4 *Mu thimchioll fìreantachd agus slàinte Dhé.* 7 *Cha chòir eagal a ghabhail roimh mhasladh dhaoine.* 17 *Tha am fàidh a' deanamh caoidh air son Ierusaleim.*

EISDIBH rium[w], sibhse 'tha 'leantuinn fìreantachd[x], sibhse 'tha 'g iarraidh an Tighearna; seallaibh ris a' charraig o'n do ghearradh a mach sibh, agus ri slochd na h-uamha o'n do chladhaicheadh sibh.

2 Seallaibh air Abraham 'ur n-athair[y], agus air Sarah a rug sibh; oir ghairm mise e 'n a aonar[z], agus bheannaich mi e[a], agus rinn mi lìonmhor e.

3 Oir bheir an Tighearna comhfhurtachd do Shion[c]; bheir e comhfhurtachd d'a ionadaibh fàsail uile; agus ni e a fàsach mar Eden, agus a dìthreabh mar ghàradh an Tighearna; gheibhear aoibhneas agus subhachas innte[d], breith-buidheachais agus fonn ciuil.

4 Eisdibh rium, O mo shluagh; agus thugaibh aire dhomh, O mo chinneach; oir thig reachd a mach uam[h], agus foillsichidh mi mo bhreitheanais chum soluis do na slòigh.

5 Tha m'fhìreantachd am fagus[i], tha mo shlàinte air dol a mach, agus ni mo ghairdean breitheanas air na fineachaibh[j]; feithidh na h-eileana rium[k], agus ann mo ghairdean cuiridh iad an dòchas.

6 Togaibh 'ur sùilean suas ris na nèamhan, agus amhaircibh air an talamh shìos; oir sgaoilear o 'chéile na nèamha mar dheataich[a], agus fàsaidh an talamh sean mar thrusgan; agus bàsaichidh a luchd-àiteachaidh air a' mhodh cheudna; ach mairidh mo shlàinte-sa gu sìorruidh, agus cha téid m'fhìreantachd air chùl[b].

7 Eisdibh rium, sibhse 'tha eòlach air fìreantachd[c], a shluagh aig am bheil mo lagh ann 'ur cridhe[d]; na bitheadh eagal oirbh roimh mhasladh dhaoine[f], agus na gabhaibh geilt roimh an càineadh.

8 Oir ithidh an leòmann iad mar thrusgan[h] agus ithidh a' chnuimh iad mar olainn; ach mairidh m'fhìreantachd-sa gu sìorruidh, agus mo shlainte gu lìnn nan lìnntean.

9 Dùisg, dùisg, cuir umad neart[k], O ghairdein an Tighearna; dùisg, mar anns na làithibh o shean, anns na h-aimsiribh o chian. Nach tusa a ghearr Rahab[m], a lot an dràgon[o]?

10 Nach tusa a thiormaich an fhairge[p], uisgeacha na doimhne mòire? a rinn doimhneachdan na fairge 'n an slighe do'n mhuinntir shaorta gu dol thairis.

11 Mar so pillidh muinntir shaorta an Tighearn'[r], agus thig iad gu Sion le iolaich; agus *bithidh* aoibhneas bith-bhuan air an ceann[t]; gheibh iad aoibhneas agus subhachas, *agus* teichidh mulad agus caoidh air falbh[u].

12 Is mise, *eadhon* mise[v], an ti a bheir dhuibh comhfhurtachd; cò thusa gu-m bitheadh eagal ort roimh dhuine *a* gheibh bàs, agus roimh mhac an duine *a* nithear *mar* am feur?

13 Agus gu-n dì-chuimhnicheadh tu an Tighearna do Chruith-fhear a shin a mach na nèamhan, agus a leag stéidh na talmhainn; agus gu-m bitheadh sior-eagal ort gach là, air son corruich an fhir-shàruchaidh, mar gu-m bitheadh e ullamh gu sgrios? agus c'àit am bheil corruich an fhir-shàruchaidh?

14 Tha an ciomach a' deanamh deifir gu bhi air 'fhuasgladh, a chum nach faigh e bàs anns an t-slochd[b], agus nach fàilnich 'aran.

15 Oir is mise an Tighearna do Dhia, a chiùinicheas an fhairge, an uair a bheucas a tonnan: is e Tighearna nan sluagh a's ainm dha.

16 Agus chuir mise mo bhriathran ann ad bheul[e], agus le sgàile mo làimhe dh'fholuich mi thu[f]; a shuidheachadh nan nèamhan[g], agus a leagadh bunaite na talmhainn; agus a ràdh ri Sion, Is tu mo shluagh.

17 Dùisg, dùisg, éirich suas o Ierusalem, a dh'òl, o làimh an Tighearna, cuach a chorruich; dh'òl thu, dh'fhàisg thu as, deisgeanan cuaiche na ball-chrith[l].

18 Cha-n 'eil fear-stiùraidh aice, am measg nan uile mhac *a* rug i; cha-n 'eil

B.C. 712.

a Eabh. 1.11, 12; 2 Pead. 3.10, 12
b Dan. 9.24
c rann. 1-4
d Salm 37.31
e Ròm. 8.32-34
f Mat. 10.28
g Sech. 3.1, &c.; Tais. 12.10
h Iob 4.19-21
i Iob 13.28
j caib. 51. 8
k Tais. 11.13
l Salm 23. 4; Mic. 7. 8
m Salm 89.10
n Iob 13.15; Salm 52. 8; Nah. 1. 7; Eabh. 10.35-37
o caib. 27. 1; Salm 74.13, 14
p Ecs. 14.21
q Ecl. 11. 9
r caib. 35.10
s Salm 16. 4
t Iud. 24
u Tais. 21. 4
v rann 3; 2 Cor. 1. 3
w rann 7
x Ròm. 9.30, 31
y Eabh. 11.8-12
z Gen. 12.1, 2
a Gen. 22.17; 24.1, 35
b Sech. 9.11
c caib. 52. 9; Salm 85. 8
d 1 Pead. 1.8
e Eoin 3.34
f caib. 49. 2
g caib. 65.17; Hab. 12.27, 28; 2 Pead. 3.13
h Ròm. 8.2
i caib. 56.1
j Salm 98.9
k caib. 42.4; 60.9
l rann 22; Salm 75.8

*aon* a ghlacas air làimh i, am measg nan
uile mhac *a* dh'altruim i.
19 Thachair an dà ni so dhuit; cò ni
caoidh air do shon? creachadh agus mill-
eadh, a' ghort, agus an claidheamh; cò
bheir dhuit comhfhurtachd[b]?
20 Tha do mhic air fannachadh, tha
iad air tuiteam sìos aig ceann gach sràide,
mar tharbh fiadhaich ann an lìon; lìon-
adh iad làn de chorruich an Tighearna,
de achmhasan do Dhé.
21 Air an aobhar sin, cluinn so a nis,
O thusa *a tha* fo àmhghar, agus air
mhisg[f], ach cha-n ann le fìon:
22 Mar so deir do Thighearna Ieho-
bhah, agus do Dhia a thagras cùis a
shluaigh[i]; Feuch, thug mi as do làimh
cuach na ball-chrith; deisgeanan cuaiche
mo chorruich; cha-n òl thu dhi na's mò[j]:
23 Ach cuiridh mi i ann an làimh
do luchd-sàruchaidh[k], a tha 'g ràdh ri
d'anam, Crom sìos, a chum gu-n téid
sinn thairis: agus leag thu do chorp sìos
mar an làr[l], agus mar an t-sràid, dhoibh-
san a tha 'gabhail seachad.

## CAIB. LII.

1 *Thug Dia comhfhurtachd do'n eaglais.* 7 *Maise rìoghachd Chriosd.* 9 *Chomhairlich-eadh do'n eaglais gairdeachas a dheanamh ann an slàinte a Tighearna.* 13 *Glòir Chriosd 'n uair a dh'àrdaichear e.*

DUISG, dùisg, cuir umad do neart, O
Shion; cuir umad do chulaidh
sgiamhach, O Ierusalem, a Chaithir
naomh[n]; oir cha téid an neo-thimchioll-
ghearrta agus an neòghlan a steach annad
na's mò[o].
2 Crath thu féin o'n duslach[p]; rach
suas, dean suidhe, O Ierusalem; fuasgail
thu féin o cheanglaichibh do mhuineil, O
nighean Shioin a tha fo dhaorsa.
3 Oir mar so deir an Tighearna, air
neo-ni[1] reiceadh sibh[s], agus cha-n ann le
airgiod a dh'fhuasgailear sibh.
4 Oir mar so deir an Tighearna Ie-
hobhah, Chaidh mo shluagh sìos do'n
Eiphit an toiseach, gu bhi air chuairt
an sin; agus rinn an t-Asirianach, mu
dheireadh, an sàruchadh.
5 Agus a nis, ciod a th'agamsa an so,
deir an Tighearn', o thugadh air falbh
mo shluagh air neo-ni? tha an luchd-
riaghlaidh a' toirt orra caoineadh, deir an
Tighearn'; agus tha m'ainm-sa an còmh-
nuidh, gach aon là, a' faghail toibheim[v].
6 Air an aobhar sin, bithidh eòlas aig
mo shluagh air m'ainm; air an aobhar
sin *bithidh fios aca*, air an là sin, gur
mise an ti a tha 'labhairt; feuch, *is* mise
*a th'ann.*
7 Cia maiseach air na sléibhtibh[y] cosan
an teachdair' aoibhinn a tha 'g éigheach
sìthe; teachdair' an deadh sgeoil[a], a tha
'g éigheach slàinte; a tha 'g ràdh ri
Sion, Is e do Dhia a's rìgh ann!
8 Togaidh do luchd-faire *an* guth; le'*n*

B.C. 712.

a 1 Cor. 13. 12
b Tuir. 2. 11-13
Am. 7. 2
c Salm 98. 2, 3
d Luc. 3. 6
e Sech. 2. 6, 7
2 Cor. 6. 17
Tais. 18. 4
f Tuir. 3. 15
g Lebh. 15. 5, &c.
Hag. 2. 13
h Lebh. 22. 2, &c.
i Salm 35. 1
Ier. 50. 34
Mic. 7. 9
j caib. 54. 7-9
k Ier. 25. 17-20
l Salm 66. 11, 12
m Ese. 36. 25
n Neh. 11. 1
Tais. 21. 2, 27
o Nah. 1. 15
p Sech. 2. 7
q Eoin 1. 7, 12
Eph. 1. 18, 19
r Eoin 12. 37
Ròm. 10. 16
1 *reic sibh sibh féin.*
s Ròm. 7. 14, 25
t Luc. 23. 18, &c.
u Eabh. 4. 15
2 no, *mar neach a bheir oirnn ar n-aghaidh fholach uaithe.*
v Ròm. 2. 24
w Mat. 26. 37
x Ròm. 5. 6-10
y Nah. 1. 15
Ròm. 10. 15
z 1 Pead. 2. 24, 25
a Luc. 2. 10, 11
b Ròm. 4. 25
1 Pead. 3. 18

guth ni iad iolach le 'chéile; oir chi iad
aghaidh ri aghaidh[a], an uair a bheir an
Tighearna Sion air a h-ais.
9 Brisibh a mach le gairdeachas, dean-
aibh ceòl le 'chéile, O fhàsaichean Ieru-
saleim; oir thug an Tighearna comh-
fhurtachd d'a shluagh, shaor e Ierusalem.
10 Leig an Tighearna ris a ghairdean
naomh[c] ann an sùilibh nan uile chinn-
each; agus chi uile iomalla na talmhainn
slàinte ar Dé-ne[d].
11 Imichibh, imichibh[e]; rachaibh a
mach as a sin; na beanaibh ri *ni* neò-
ghlan[g]; rachaibh a mach as a meadhon;
bithibhse glan[h], a tha 'giùlan shoithich-
ean an Tighearn'.
12 Oir cha-n ann le cabhaig a théid
sibh a mach, agus cha-n ann le teicheadh
a shiùbhlas sibh; oir gluaisidh an Tigh-
earna roimhibh, agus cuairtichidh Dia
Israeil sibh o'*n taobh chùil.*
13 Feuch, ni m'òglach gu glic; bithidh
e air a thogail suas, agus air 'àrdachadh,
agus bithidh e ro àrd.
14 Mar a ghabh mòran iongantas riut;
(is co mhòr a' mhi-mhaise a rinneadh air
'aghaidh, seach *aon* duine; agus air a
dhreach, seach clann dhaoine;)
15 Mar sin crathaidh e *uisge*[m] air mòr-
an chinneach; 'n a fhianuis druididh
rìghrean am beoil; oir an ni nach do
chuireadh an céill doibh, chi iad; agus
an ni nach cual' iad, bheir iad fainear.

## CAIB. LIII.

1 *Tha am fàidh a' gearan gu robh an sluagh a dh'easbhuidh creidimh.* 4 *Fulangas Chriosd:* 11 *Chi e de shaothair 'anama agus bithidh e toilichte.*

CO chreid ar teachdaireachd[q]? agus
cò do'n robh gairdean an Tighearn'
air 'fhoillseachadh[r]?
2 Oir fàsaidh e suas mar fhaillean 'n a
làthair, agus mar fhreumh á talamh
tìoram; cha-n 'eil sgèimh no grinneas
aige, gu-n amhairceamaid air; ni mò tha
maise aige, gu-n iarramaid e.
3 Tha e air a dhìmeas, agus air a chur
air chùl le daoinibh[t]; 'n a dhuine dhoil-
ghiosan, agus eòlach air bròn[u]; agus mar
neach a dh'fholuicheas 'aghaidh uainn[2],
tha e air a dhìmeas, agus cha-n 'eil suim
againn dheth.
4 Gu deimhin ar n-anmhuinneachd
ghiùlain e, agus ar doilghiosan dh'iom-
chair e[w]; ach shaoil sinne gu robh e air
a bhualadh, air a smachdachadh le Dia,
agus air a chlaoidh.
5 Ach lotadh e air son ar-peacadh-ne[x],
bhrùthadh e air son ar n-aingidheachdan;
leagadh airsan smachdachadh ar sìth,
agus le a chreuchdaibh-san shlànuicheadh
sinne[z].
6 Chaidh sinne uile, mar chaoraich, air
seacharan; thionndaidh sinn, gach aon
g'a shlighe féin; agus leag an Tighearn'
air-san aingidheachd gach aon dinn[b].

7 Shàruicheadh e, agus rinneadh ain-neart air, gidheadh cha d'fhosgail e a bheul; thugadh e mar uan chum a' chasgraidh, agus mar chaora 'bhitheas balbh an làthair a luchd-lomairt, mar sin cha d'fhosgail e a bheul.

8 O[1] fhòirneart agus o bhreitheanas thugadh air falbh e[c]; agus a ghinealach cò chuireas 'an cèill? oir ghearradh as e o thìr nam beò[d]; air son eusaontais mo shluaigh-sa bha e air a throm-bhualadh.

9 Agus dh'orduicheadh 'uaigh maille ris na h-aingidh, agus maille ri duine saoibhir 'n a bhàs[f]; air son nach d' rinn e eucoir, agus nach *robh* cealg 'n a bheul.

10 Ach b'i toil an Tighearn' a bhruthadh; chuir e fo àmhghar e; an uair a ni thu 'anam 'n a ìobairt-réitich[h], chi e sliochd, sìnear a làithean; agus soirbhichidh rùn an Tighearna 'n a làimh[j].

11 De shaothair 'anama chi e, *agus* bithidh e toilichte. Le eòlas airsan ni m'òglach fireanach[k] mòran fhìreanachadh[m]; oir giùlainidh e an euceartan.

12 Air an aobhar sin, roinnidh mi dha cuibhrionn maille ris a' mhòran, agus roinnidh e a' chreach maille ris na cumhachdaich; a chionn gu-n do dhòirt e mach 'anam gu bàs[n]; agus gu robh e air 'àireamh am measg nan ciontach; agus ghiùlain e peacadh mhòrain, agus rinn e eadar-ghuidhe air son nan ciontach[p].

## CAIB. LIV.

1 *Fhuair na cinnich gealladh gu-m bitheadh iad air an gabhail a steach do rìoghachd Chriosd.* 4 *Tèarnar iad anns gach teanntachd.* 11 *Bheir Dia comhfhurtachd dhoibh, agus teagaisgidh e iad 's an t-slighe cheirt.*

SEINN, a bhean aimrid[r] nach d'rug *clann*; seinn gu luadh-ghaireach, agus dean iolach àrd, thusa nach robh ri saothair-chloinne; oir is lìonmhoire clann na mnatha aonaranaich, na clann na mnatha pòsda, deir an Tighearna.

2 Leudaich ionad do phàilliuin, agus sgaoileadh iad a mach brata-còmhdaich do bhùthan; na caomhain, leig am fad do chùird, agus daingnich do chuaillean:

3 Oir air an làimh dheis, agus chlì, brisidh tu mach; agus sealbhaichidh do shliochd na cinnich, agus àitichidh iad na caithrichean fàsail.

4 Na gabh eagal, oir cha mhaslaichear thu; na gabh nàire, oir cha chuirear thu gu amhluadh; oir dì-chuimhnichidh tu nàire d'òige, agus masladh do bhantrachais cha chuimhnich thu na's mò.

5 Oir is e d'fhear-pòsda do Chruithfhear[w]; 's e Tighearna nan sluagh a's ainm dha; agus is e d'fhear-saoraidh Ti naomh Israeil; goirear Dia an domhain uile mar ainm ris.

6 Oir mar mhnaoi air a tréigsinn, agus fo àmhghar 'n a spiorad, ghairm an Tighearna thu, agus mar mhnaoi *a phòsadh*

B.C. 712.

[a] 2 Cor. 4. 17
[b] Ese. 36. 24
[1] no, *le fòirneart agus le.*
[c] Gnio. 8. 32, 35
[d] Dan. 9. 26
[e] Gen. 8. 21
[f] Mat. 27. 57
[g] Salm 89. 33, 34
[h] 2 Cor. 5. 21 Eabh. 9. 24-26
[i] 2 Sam. 23. 5 Mal. 2. 5
[j] 2 Tes. 1. 11
[k] 1 Eoin 2. 1
[l] Ròm. 21. 18
[m] Ròm. 3. 24
[n] Mat. 27. 50 Eabh. 12. 2
[o] Eoin 6. 45
[p] Eabh. 7. 25 1 Eoin 2. 1
[q] Gnà. 3. 25, 26
[r] Seph. 3. 14 Gal. 4. 27
[s] caib. 37. 26, 27
[t] Sech. 3. 1, 2 Ròm. 8. 1, 33 Tais. 12. 10
[u] caib. 45. 24, 25 Ròm. 3. 21, 22
[v] Eoin 4. 10, 14; 7. 37 Tais. 21. 6; 22. 17
[w] Ier. 3. 14
[x] Mat. 13. 44-46 Tais. 3. 18
[y] Dàn 5. 1

'n a h-òige, a chionn gu-n do chuireadh air falbh thu, deir an Tighearna.

7 Ré tiota bhig, dhealaich mi riut[a]; ach le mòr iochd cruinnichidh mi thu[b].

8 Ann an corruich bhig, dh'fholuich mi mo ghnùis car tiota uait; ach le caoimhneas sìorruidh ni mi tròcair ort, deir an Tighearna d'fhear-saoraidh.

9 Oir tha so *mar* uisgeachaibh Noah dhomh; mar a mhionnaich mi nach rachadh uisgeacha Noah tuilleadh thar an talamh[e], is amhuil a mhionnaich mi nach bithinn ann an corruich riut, agus nach toirinn achmhasan duit.

10 Oir dealaichidh na sléibhtean *ri'm bunait*, agus atharraichear na beanntan *as an àit*; ach cha dealaich mo chaoimhneas riutsa[g], agus cha-n atharraichear coimhcheangal mo shìth[i], deir an Tighearn' aig am bheil truas dhìot.

11 O thusa *a tha* ainniseach, air do luasgadh leis an doininn, agus gun chomhfhurtachd agad; feuch leagaidh mi do chlachan ann an dath sgiamhach[l], agus suidhichidh mi do bhunaitean le clachaibh saphir.

12 Agus ni mi d'uinneagan de chlachaibh rùbi, agus do gheatachan de charbuncalaibh, agus d'uile iomall de chlachaibh riomhach.

13 Agus *bithidh* do chlann uile air an teagasg leis an Tighearn'[o]; agus is mòr *a bhitheas* sìth do chloinne.

14 Ann am fìreantachd socraichear thu; bithidh tu fada o shàruchadh, ionnus nach gabh thu eagal; agus o uamhas, ionnus nach tig e dlùth dhuit[q].

15 Feuch, bithidh cruinneachadh gu deimhin ann, ach cha-n ann leam-sa; cò sam bith a chruinnicheas a'd' aghaidh, tuitidh e air do sgàth.

16 Feuch, is mise a chruthaich an gobha 'tha 'séideadh suas nan éibhlean 's an teine, agus a' toirt a mach acfhuinn a chum 'oibre: agus is mi a chruthaich am milltear a chum cur fàs[s].

17 Cha soirbhich inneal sam bith a dhealbhar a'd' aghaidh; agus gach teangadh a dh'éireas riut 'am breitheanas, dìtidh tu[t]. Is i so oighreachd sheirbhiseach an Tighearn'; agus *tha* am fìreantachd uamsa, deir an Tighearna[u].

## CAIB. LV.

1 *Ghairm am fàidh air an t-sluagh teachd a dh'ionnsuidh Chriosd, agus an slighe aingidh agus an smuaintean eucorach a thréigsinn.* 8 *Sonas an fhìrein.*

HO! gach neach air am bheil tart[v], thigibh-se chum nan uisgeachan; agus *esan* aig nach 'eil airgiod, thigibh, ceannaichibh[x] agus ithidh[y]; seadh, thigibh, ceannaichibh, gun airgiod agus gun luach, fìon agus bainne.

2 C'ar son a tha sibh a' caitheadh airgid air *ni* nach aran? agus 'ur saothair air ni nach sàsuich? Eisdibh le deadh

aire riumsa[a], agus ithibh *an ni a tha*
maith; agus gabhadh 'ur n-anam toil-
inntinn ann an cuilm[1] shòghmhoir[c].
3 Aomaibh 'ur cluas, agus thigibh a
m'ionnsuidh-sa; éisdibh, agus mairidh
'ur n'anam beò; agus ni mi ruibh
coimhcheangal sìorruidh[e], *eadhon* tròc-
airean cinnteach Dhaibhidh.
4 Feuch, thug mi esan mar fhianuis do
na cinnich[g], 'n a cheann-iùil agus 'n a
uachdaran do na slòigh[h].
5 Feuch, gairmidh tu cinneach nach
b'aithne dhuit; agus cinnich do nach
b'aithne thu[i], ruithidh iad a d'ionnsuidh,
air sgàth an Tighearna do Dhé, agus air
son Ti naoimh Israeil; oir ghlòraich e
thu.
6 Iarraibh an Tighearn', am feadh a tha
e r'a fhaotainn[l]; gairmibh air, am feadh
a tha e am fagus.
7 Tréigeadh an t-aingidh a shlighe,
agus an duine eucorach a smuaintean[n];
agus pilleadh e ris an Tighearn', agus
nochdaidh e tròcair dha; agus ri ar Dia-
ne, oir bheir e maitheanas gu pailt[o].
8 Oir cha-*n iad* mo smuainte-sa 'ur
smuainte-se[p], ni mò *is iad* 'ur slighean-se,
mo shlighean-se, deir an Tighearn'.
9 Oir *mar* tha na nèamhan àrd[q] seach
an talamh, mar sin tha mo shlighean-sa
àrd seach 'ur slighean-se, agus mo
smuainte-sa seach 'ur smuainte-se.
10 Oir mar a thig an t-uisge a nuas,
agus an sneachd o nèamh, agus nach
pill e an sin, ach gu-n uisgich e an
talamh, agus gu-n toir e air fàs torrach,
agus toradh a thabhairt uaith, a chum
gu-n tabhair e sìol dha-san a chuireas,
agus aran dha-san a dh'itheas;
11 Is amhuil a bhitheas m'fhocal-sa a
théid a mach as mo bheul: cha phill e a
m'ionnsuidh gun tairbhe[v]; ach coimh-
lionaidh e an ni a's àill leam, agus bheir e
gu buil *an ni* mu'n do chuir mi mach e.
12 Oir le aoibhneas théid sibh a mach,
agus le sìth stiùrar sibh air 'ur n-aghaidh:
togaidh na sléibhtean agus na cnuic
roimhibh àrd iolach, agus uile chraobhan
na macharach buailidh am basan.
13 'An àite droighne fàsaidh an giuth-
as[y], agus 'an àite drise fàsaidh am miortal;
agus bithidh e do an Tighearna mar ainm[z],
mar chomharadh bith-bhuan, nach cuirear
as 'àite.

## CAIB. LVI.

1 *Earail gu breitheanas a choimhead.* 3 *Tha Dia a' gealltuinn gu-n gabh e ris gach neach a ghluaiseas gu taitneach 'n a làthair.* 9 *Tha trioblaidean na h-eaglais ag éirigh o luchd-faire dall agus aineolach.*

MAR so deir an Tighearna, Coimhead-
aibh breitheanas, agus deanaibh
ceartas; oir tha mo shlàinte dlùth chum
teachd[a], agus m'fhìreantachd chum bhi
air a foillseachadh.
2 Is beannaichte an duine *a* ni so[b], agus

B.C. 712.

[a] Mat. 22. 4
[b] caib. 58. 13
[1] no, *ann an reamh-rachd.*
[c] Salm 63. 5
[d] Air. 18. 4, 7 Gnio. 10. 34, 35
[e] 2 Sam. 23. 5 Ier. 32. 5
[f] Gnio. 8. 27, &c.
[g] Ese. 34. 23 Eoin 18. 37 Tais. 1. 5
[h] Mic. 5. 2
[i] caib. 60. 5 Sech. 8. 23
[j] 1 Tim. 3. 15
[k] Eoin 1. 12
[l] Eoin 7. 34 Luc. 19. 42
[m] Ier. 50. 5
[n] Marc. 7. 21-23
[o] Salm 130. 7
[p] 2 Sam. 7. 19
[q] Salm 103. 11
[r] 1 Pead. 2. 5
[s] Mat. 21. 13
[t] Salm 147. 2
[u] Eoin 10. 16
[v] Mat. 24. 35
[w] Mat. 15. 14 23. 16
[x] Ese. 34. 2, 3 Mic. 3. 11 Mal. 1. 10
[y] Ròm. 6. 19
[z] Ier. 13. 11

[a] caib. 46. 13 Mat. 4. 17 Ròm. 13. 11, 12
[b] Luc. 12. 43
[c] Salm 12. 1 Mic. 7. 2

mac an duine *a* ni greim air; a choimhead-
as an t-sàbaid gun a mi-naomhachadh[b],
agus a choimheadas a làmh o aon olc a
dheanamh.
3 Agus na labhradh mac a' choigrich[d],
a tha 'dlùth-leantuinn ris an Tighearn',
ag ràdh, Sgar an Tighearna mise gu tur o
'shluagh; agus na h-abradh an caillteanach[f], Feuch, *tha* mise a'm' chrann tioram.
4 Oir mar so deir an Tighearna, Do na
caillteanaich a choimheadas mo shàbaid-
ean, agus a roghnaicheas *an ni* a thait-
neas rium, agus a ni greim air mo
choimhcheangal;
5 Dhoibh sin bheir mi ann am thigh[j],
agus an taobh a stigh de m' bhallachan,
àit' agus ainm na's fearr[k] na *ainm* mhac
agus nighean; ainm sìorruidh bheir mi
dhoibh, nach gearrar as.
6 Agus mic a' choigrich a tha 'dlùth-
leantuinn ris an Tighearna[m], gu fritheal-
adh dha, agus gràdh a thoirt do ainm an
Tighearn', agus gu bhi 'n an òglaich dha;
gach aon a ghleidheas an t-sàbaid gun a
mi-naomhachadh, agus a ni greim air mo
choimhcheangal;
7 Iad sin bheir mi chum mo shléibh
naoimh; agus ni mi aoibhneach iad ann
am thigh-urnuigh; *bithidh* an tabhartais-
loisgte agus an iobairtean air an gabhail
gu taitneach air m'altair[r]; oir goirear ri
m' thigh-sa, Tigh-urnuigh air son nan
uile shlògh[s].
8 Mar so deir an Tighearna Iehobhah,
a tha 'cruinneachadh r'a chéile dìobaraich
Israeil[t]; Fathast cruinnichidh mi *muinn-
tir eile* d'a ionnsuidh[u], os bàrr orra-san a
tha air an cruinneachadh.
9 O! uile bheathaiche na macharach
thigibh chum itheadh; O! uile bheath-
aiche na frìthe.
10 Tha a luchd-faire dall[w], gach aon
diubh; tha iad aineolach, gach aon diubh;
is coin bhalbh iad nach urrainn tabhann-
aich; a' tuiteam 'n an codal, 'g an sìneadh
féin sìos, leis an ionmhuinn codal.
11 Seadh, is coin chìocrach iad[x] nach
urrainn a bhi toilichte; agus is buachaill-
ean iad nach urrainn tuigsinn; tha iad a'
sealltuinn, gach aon diubh, air a shlighe
féin; gach fear air a bhuannachd o a
chrìch féin.
12 Thigibh, *deir iad*, gabhamaid fìon,
agus òlamaid dibh làidir; agus mar an
là'n diugh bithidh am màireach, *agus*
na's ro phailte gu mòr.

## CAIB. LVII.

1 *Gheibh na h-ionracain agus na daoine tròcaireach bàs ann an sìth.* 3 *Chronaich Dia na h-Iudhaich air son an droch ghnìomhara.* 13 *Eiridh gu maith do'n neach a chuireas a dhòchas anns an Tighearna.*

THA an duine ionraic a' bàsachadh,
agus gun aon neach a' toirt fainear;
agus na daoine tròcaireach air an toirt
air falbh[c], agus gun aon neach a' tuigsinn

gu bheil an t-ionracan air a thoirt air falbh o'n olc *a tha ri teachd*[b].

2 Siùbhlaidh e ann an sìth; gabhaidh esan a tha 'g imeachd 'n a ionracas fois, 'n a leabaidh[e].

3 Ach thigibh-se am fagus an so, a mhaca na ban-fhiosaich', a shliochd an adhaltranaich agus na strìopaich.

4 Cò d'am bheil sibh a' deanamh àbhachd? ris am bheil sibh a' deanamh beoil fharsuinn, agus a' sìneadh a mach na teangaidh? Nach clann sibh a chlaon a leth-taobh, siol na foill?

5 A' fadadh *'ur nana-miann* le ìodholaibh fo gach crann uaine[h]; a' marbhadh na cloinne anns na gleannaibh[j], fo sgoltaibh nan creag.

6 Am measg mhìn *chlachan* a' ghlinne tha do chuibhrionn: is iad sin, is iad sin do chrannchur; eadhon dhoibh so dhòirt thu mach tabhartas-dibhe, dh'ìobair thu tiodhlac. An gabhainn-sa tlachd annta sin?

7 Air sliabh cruachach àrd shuidhich thu do leabadh; eadhon do'n àite sin chaidh thu suas a thoirt seachad ìobairt.

8 Air cùl an doruis agus na h-ursainn' chuir thu suas do chuimhneachan; dh'imich thu air falbh uamsa[1], agus chaidh thu suas; leudaich thu do leabadh, agus rinn thu coimhcheangal riu; thug thu gràdh do an leabaidh-san, cia b'e àit' anns am faca tu *i*.

9 Agus chaidh thu dh'amharc an rìgh le olaidh-ungaidh[o], agus mheudaich thu do bholtraichean; agus chuir thu do theachdaireau am fad, agus dh'ìslich thu thu féin eadhon gus an uaigh.

10 Ann am buanas do shlighe sgìthicheadh thu; *ach* cha dubhairt thu[q], Cha-n 'eil dòchas ann; fhuair thu beatha[2] do làimhe; air an aobhar sin cha d'fhannaich thu.

11 Agus cò as a ghabh thu eagal agus fiamh, gu-n d'rinn thu breug, agus nach do chuimhnich thu ormsa, ni mò thug thu fainear? Nach d'fhan mise a'm' thosd, eadhon o chian[s], agus cha-n 'eil eagal ort romham?

12 Leigidh mise ris d'fhìreantachd, agus do ghniomharan; oir cha dean iad feum dhuit.

13 An uair a ghlaodhas tu, deanadh do chuideachdan do thèarnadh; ach togaidh a' ghaoth air falbh iad uile, bheir an ceò as *iad*; ach an neach a chuireas a dhòchas annam-sa[v], sealbhaichidh e am fearann, agus gheibh e mar oighreachd mo shliabh naomh.

14 An sin their mi, Tilgibh suas, tilgibh suas; ulluichibh an t-slighe; thugaibh air falbh *gach* ceap-tuislidh[x] á rathad mo shluaigh.

15 Oir mar so deir an Ti àrd agus uasal, do'n àite-còmhnuidh siorruidheachd, do'n ainm an Ti naomh: Anns an ionad àrd agus naomh gabham-sa còmhnuidh[a]; maille ris-san fòs a tha leònta agus iriosal 'n *a* spiorad[c]; a bheothachadh spiorad nan iriosal[d], agus a bheothachadh cridhe nan daoine leònta.

16 Oir cha bhi mi a' cronachadh gu sìor[f], agus cha bhi fearg orm an còmhnuidh; oir dh'fhàilnicheadh an spiorad romham, agus na h-anaman a rinn mi féin.

17 Air son cionta a shannta bha corruich orm[g], agus bhuail mi e, a' folach mò ghnùise ann am feirg; agus dh'imich e roimhe gu fiar, air slighe a chridhe féin.

18 Dh'amhairc mise air a shlighibh, agus leighisidh mi e[i]; seadh, treòraichidh mi e, agus aisigidh mi sòlasan dhàsan agus d'a luchd-bròin.

19 Is mi a chruthaicheas toradh nam bìlean[k]; sìth, sìth, dhasan *a tha* fad as[l], agus dhasan *a tha* dlùth, deir an Tighearn'; agus slànuichidh mi e.

20 Ach *tha* na h-aingidh cosmhuil ris a' mhuir bhuairte, oir cha-n urrainn i 'bhi aig fois[m], ach tha a h-uisgeachan a' dùsgadh nìos salchair agus làthaich.

21 Cha-n *'eil* sìth, deir mo Dhia[n], do na h-aingidh.

R.C. 698.

[a] Sech. 2. 13
[b] 2 Ri. 22. 20
[c] caib. 66. 1, 2; Salm 34. 18; 138. 6
[d] Mat. 5. 4
[e] 2 Each. 16. 14; Tais. 14. 13
[f] Salm 103. 9; Mic. 7. 18
[g] Ier. 6. 13
[h] 2 Ri. 17. 10, &c.
[i] Ier. 30. 3; 33. 6; Hos. 14. 4
[j] 2 Ri. 16. 3, 4
[k] Hos. 14. 2; Eabh. 13. 15
[l] Eph. 2. 13, 17
[m] Gnà. 4. 16, 17
[n] 2 Ri. 9. 22
[1] *fad air falbh uam-sa rùisg thu thu féin.*
[o] Hos. 12. 1
[p] Deut. 5. 28, 29
[q] Ier. 2. 36
[2] *neart.*
[r] Mal. 3. 14
[s] Salm 50. 21
[t] Lebh. 16. 29
[u] 1 Ri. 21. 12
[v] Salm 37. 3-9
[w] Sech. 7. 5
[x] 1 Cor. 1. 23
[y] Dan. 9. 3

## CAIB. LVIII.

1 *Chuir am fàidh an céill an dealachadh a tha eadar trasg mhealltach agus trasg dhiadhaidh.* 8 *Beannaichidh an Tighearn' esan a thraisgeas gu ceart,* 13 *agus a choimheadas là na sàbaid.*

GLAODH gu h-àrd, na caomhain; mar ghall-truimp tog suas do ghuth; agus nochd do m' shluagh-sa an eusaontas, agus do thigh Iacoib an lochdan.

2 Gidheadh o là gu là tha iad 'g am iarraidh-sa[p], agus is toil leo eòlas a ghabhail air mo shlighibh; mar chinneach a tha 'cur 'an gniomh fìreantachd, agus nach do thréig reachd an Dé; tha iad a' fiosrachadh dhìom-sa mu thimchioll reachdan na fìreantachd, agus is miann leo 'bhi 'teachd dlùth do Dhia.

3 C'ar son a thraisg sinn, *deir iad*[r], agus nach 'eil thusa a' faicinn? *C'ar son* a chraidh sinn ar n-anam[t], agus nach 'eil thusa a' toirt fainear? Feuch, ann an là 'ur traisg tha sibh a' mealtuinn 'ur sòlais, agus 'ur n-uile dhlighe saothrach tha sibh ag agairt.

4 Feuch, tha sibh a' trasgadh chum connsachaidh agus aimhreit, agus chum bualadh le dorn na h-eucorach[u]; cha bhi sibh ri trasg mar air an là'n diugh, a thoirt air 'ur guth gu-n cluinnear e gu h-àrd.

5 An e leithid so de thrasgadh a ròghnaich mise[w], gu-n cuireadh duine 'anam fo leòn car là? An e gu-n cromadh e a cheann mar luachair, agus gu-n sgaoileadh e sac-eudach agus luaithre fodha[y]? An abair thu trasg ri so, agus là taitneach do an Tighearna?

6 Nach e so an trasg a tha mise a' ròghnachadh; cuibhrichean na h-aingidheachd

a sgaoileadh[a], na h-uallaichean troma 'lasachadh[b], agus a' mhuinntir shàruichte 'fhuasgladh[c]; agus gach uile chuing a bhriseadh?

7 Nach e d'aran a roinn ris an ocrach, agus aoidheachd a thoirt do na bochdaibh seachranach; an uair a chi thu an lomnochd gu-n còmhdaich thu e; agus nach foluich thu thu féin o d'fheòil féin?

8 An sin brisidh do sholus a mach mar a' mhaduinn[d], agus fàsaidh do shlàinte gu grad; agus théid d'fhìreantachd air thoiseach ort; bithidh glòir an Tighearna 'g ad chuairteachadh[f], *o'n taobh chùil.*

9 An sin gairmidh tu, agus freagraidh an Tighearna[g]; glaodhaidh tu, agus their e, *Tha* mise an so. Ma chuireas tu air falbh as do mheadhon a' chuing, tomhadh a' mheòir, agus labhairt toibheim;

10 Agus ma thiomaicheas d'anam ris an ocrach, agus gu-n sàsuich thu an t-anam leònta; an sin éiridh do sholus ann an doilleireachd, agus *bithidh* do dhorchadas mar mheadhon-là.

11 Agus stiùraidh an Tighearn' thu an còmhnuidh, agus sàsuichidh e d'anam ri àm tarta[j], agus ungaidh e do chnàmhan; agus bithidh tu mar lios air a dheadh-uisgeachadh, agus mar thobar fìor-uisge, air nach tig fàilinn uisge.

12 Agus togaidh iadsan *a ghinear* uait na seann làraichean; togaidh tu suas bunaite nan iomadh ginealach; agus goirear dhìot Fear-càraidh a' bheuma, Fear-aisig nan ròidean chum bhi air an àiteachadh.

13 Ma philleas tu air falbh do chos o'n t-sàbaid, *o* do thoil féin a dheanamh air mo là naomh-sa; agus gu-n abair thu ris an t-sàbaid, Toilinntinn[m]; ri *là* naomh an Tighearn', Urramach; agus gu-n tabhair thu onoir dhi, gun bhi 'leantuinn do shlighean féin, no 'gabhail do shòlais féin, no 'labhairt *do* bhriathra *féin*;

14 An sin gabhaidh tu tlachd anns an Tighearn'[p]; agus bheir mise ort marcachd air ionadaibh àrda na talmhainn[q]; agus beathaichidh mi thu le oighreachd Iacoib d'athar; oir labhair beul an Tighearn' *e*.

## CAIB. LIX.

1 *Chuir euceartan chloinn Israeil dealachadh eadar iad féin agus an Dia.* 16 *Tha slàinte tré an Tighearn' a mhàin.* 20 *Coimhcheangal an fhir-shaoraidh.*

FEUCH, cha-n 'eil làmh an Tighearn' air dol 'an giorrad, air chor as nach feud i tèarnadh; ni mò tha a chluas air fàs mall, air chor as nach feud i cluinntinn.

2 Ach chuir 'ur n-euceartan dealachadh eadar sibh féin agus 'ur Dia; agus dh'fholuich 'ur lochdan uaibh *a* ghnùis[u], ionnas nach éisd e.

3 Oir tha 'ur làmhan air an truailleadh le fuil[v], agus 'ur meòir le euceart; labhair 'ur bilean cealg; bithidh 'ur teangadh a' teachd air aimhleas.

R.C. 698.

[a] Ion. 3. 5-10
[b] Neh. 5. 10-12
[c] Ier. 34. 8, &c.
[d] Iob 11. 17
[e] Mat. 3. 7; 12. 34
[f] caib. 52. 12; Ecs. 14. 19
[g] caib. 65. 24; Ier. 29. 12, 13
[h] Ròm. 3.15, &c.
[i] Salm 125. 5; Gnà. 28. 18
[j] Salm 37. 19; Ier. 17. 8
[k] Tuir. 5. 16, 17
[l] Deut. 28. 29
[m] Salm 84. 2, 10; 122. 1
[n] Ese. 7. 16
[o] Ier. 8. 15
[p] Iob 22. 26
[q] Deut. 32. 13
[r] Dan. 9. 5, &c.
[s] caib. 48. 8; Ier. 2. 19-21
[t] Mat. 12. 34
[u] caib. 57. 17; Mic. 3. 4
[v] caib. 1. 15
[w] Ese. 22. 30

4 Cha-n 'eil neach a' gairm air ceartas, cha-n 'eil neach a' tagradh air son na fìrinn; tha iad a' cur an dòigh ann an dìomhanas, agus a' labhairt bhreug: air thorrachas le aimhleas, agus a' breith euceirt.

5 Tha iad a' gur air uighean na righnathrach, agus a' figheadh lìon an damhain-alluidh; esan a dh'itheas de'n uighean, gheibh e bàs; agus an uair a bhruthar e, brisidh nathair nimhe mach[e].

6 De'n lìontaibh cha deanar trusgan; ni mò chòmhdaicheas iad iad féin le'n oibribh; an oibre is oibre na h-eucorach iad; agus tha gniomh an fhòirneirt 'n an làmhan.

7 Tha an cas a' ruith chum uilc[h], agus tha iad a' greasadh a chum fuil neo-chiontach a dhòrtadh; is innleachdan aingidheachd an innleachdan; tha léir-sgrios agus milleadh 'n an ceumaibh.

8 Slighe na sìthe cha-n aithne dhoibh, ni mò tha ceart-bhreth 'n an ròidibh; rinn iad dhoibh féin ceuma cama[i]; cò air bith a shiùbhlas annta, cha-n aithne dha sìth.

9 Air an aobhar sin tha breitheanas fada uainn[k], agus cha-n 'eil ceartas a' breith oirnn; tha sinn ag amharc air son soluis, ach feuch dorchadas; air son soilleireachd, *ach* tha sinn a' gluasad ann an duibhre.

10 Tha sinn a' smeurachadh[l], mar na doill, ag iarraidh a' bhalla; agus mar mhuinntir gun fhradharc tha sinn a' smeurachadh; tha sinn a' tuisleachadh mu mheadhon-là, mar anns an dù-thrà; *tha sinn* ann an ionadaibh uaigneach mar dhaoinibh marbha.

11 Tha sinn a' bùirich mar mhathghamhnuibh; mar cholumain tha sinn ri sìor-chaoirean[n]; tha ar sùil ri breitheanas[o], ach cha-n 'eil e ann; ri fuasgladh, ach 's ann tha e fada uainn.

12 Oir tha ar lochdan air fàs lìonmhor ann ad làthair[r], agus tha ar ciontan a' toirt fianuis 'n ar n-aghaidh; oir tha ar lochdan 'n ar cuideachd, agus ar n-aingidheachd is léir dhuinn;

13 Le peacachadh agus le breugaibh an aghaidh an Tighearn'[s], agus le pilleadh air falbh o ar Dia; le ainneart a labhairt, agus le ceannairc a dhealbhadh; agus le briathran breugach aithris o'n chridhe[t].

14 Agus tha breitheanas air pilleadh air ais, agus tha ceartas a' seasamh fad as; oir thuislich an fhìrinn air an t-sràid, agus cha b'urrainn ionracas teachd a steach.

15 Agus tha fìrinn air teicheadh air falbh; agus tha esan, a sheachaineas an t-olc, 'g a dheanamh féin 'n a chreich: agus chunnaic an Tighearn', agus mhithaitinn e ris, nach robh breitheanas ann.

16 Agus chunnaic e nach robh fear ann[w], agus b'ioghnadh leis nach robh eadar-mheadhonair ann; an sin dh'oibrich

a ghairdean féin slàinte air a shon[a]; agus 'fhìreantachd féin chum i suas e.

17 Agus chuir e uime fìreantachd mar uchd-éideadh[b]; agus clogaid na slàinte air a cheann; agus chuir e uime trusgan an dìoghaltais mar eudach, agus chòmhdaich se e féin le eud mar le falluinn[d].

18 A réir *an* gniomhara, mar sin bheir e ath-dhìoladh; corruich d'a naimhdibh[e], dìoghaltas d'a eascairdibh; do na h-eileanaibh ìocaidh e dìoghaltas.

19 Mar sin bheir *iadsan* o'n iar urram do ainm an Tighearn'; agus *iadsan* o éirigh na gréine d'a ghlòir; an uair a thig an nàmhaid mar thuil[h], togaidh Spiorad an Tighearna suas bratach 'n a aghaidh.

20 Agus thig am Fear-saoraidh gu Sion[j], agus tionndaidhidh e eusaontas o Iacob[1], deir an Tighearn'.

21 Agus air mo shon-sa, so mo choimhcheangal riu[k], deir an Tighearna; Mo Spiorad a tha ortsa, agus mo bhriathran a chuir mi ann ad bheul, cha dealaich iad ri d' bheul, no ri beul do shliochd, no ri beul sliochd do shliochd, deir an Tighearn', o'n àm so eadhon gu sìorruidh.

## CAIB. LX.

*1 Thig na cinnich o chéin, agus tionndaidhear mòr-shluagh an domhain a dh'ionnsuidh Chriosd. 15 Ni Dia an eaglais 'n a h-aobhar gairdeachais feadh linn nan linn.*

EIRICH, dealraich; oir thàinig do sholus[s], agus tha glòir an Tighearn' air éirigh ort[u].

2 Oir, feuch, còmhdaichidh dorchadas an talamh, agus dall-cheò na cinnich; ach ortsa éiridh an Tighearna[w], chithear a ghlòir *a' dealradh* ort.

3 Agus thig cinnich dh'ionnsuidh do sholuis[y], agus rìghrean dh'ionnsuidh do ghrian-éirigh.

4 Tog suas do shùilean mu'n cuairt, agus faic; tha iad uile air an cruinneachadh ri 'chéile; tha iad a' teachd a'd' ionnsuidh; thig do mhic o chéin, agus bithidh do nigheanan air an giùlan air an leis.

5 An sin chi thu, agus sruthaidh tu thairis, agus ni do chridhe plosgartaich, agus nithear farsuinn e; a chionn gu-n tionndaidhear mòr-shluagh[2] na fairge thugad[c], agus gu-n tig feachd[3] nan cinneach a d'ionnsuidh.

6 Còmhdaichear thu le lìonmhoireachd nan càmhal, le dromedairibh Mhidiain[e] agus Ephah; thig iad uile o Sheba[f]; òr agus tùis giùlainidh iad[g], agus cliù an Tighearna cuiridh iad an céill.

7 Cruinnichear a d'ionnsuidh uile threudan Chedair[i]; ni reitheachan Nebaioit frithealadh dhuit; théid iad suas, agus gabhar iad gu taitneach air m'altair[j]; agus tigh mo ghlòire *fathast* glòraichidh mi[l].

8 Cò iad so a tha 'snàmh mar cheò, agus mar cholumain *ag itealaich* a dh'ionnsuidh an ionaid-tàimh?

9 Gu deimhin feithidh na h-eileanan rium, agus longa Tharsis air thoiseach; a thoirt do mhac o chéin, *le*'n airgiod agus an òr maille riu[c]; a chum ainme an Tighearna do Dhé, agus a chum Ti naoimh Israeil, oir ghlòraich esan thu.

10 Agus togaidh mic a' choigrich suas do bhallachan[f], agus fritheilidh an rìghrean duit; oir ann am chorruich bhuail mi thu[g], ach ann am dheadh-ghean ni mi iochd ort.

11 Agus bithidh do gheatachan fosgailte an còmhnuidh[i]; a là agus a dh'oidhche cha druidear iad; a chum gu-*n* toirear a d'ionnsuidh mòr-shluagh nan cinneach, agus an rìghrean le greadhnachas.

12 Oir an cinneach agus an rìoghachd nach dean seirbhis dhuit, bithidh iad caillte[l]; seadh, sgriosar na cinnich sin gu tur.

13 Thig glòir Lebanoin a d'ionnsuidh[m], an giuthas, an gall-ghiuthas, agus an crann-bocsa le 'chéile; a chur maise air mo naomh-ionad-sa[n], agus a chum gu-n glòraichinn àite mo chos[o].

14 Agus thig mic do luchd-sàruchaidh 'g an cromadh féin ann ad làthair; agus ni gach neach a rinn tàir ort umhlachd gu bonnaibh do chos[p]; agus goiridh iad dhìot, Caithir an Tighearna, Sion Ti naoimh Israeil[q].

15 An àit' thu' bhi air do thréigsinn[r], agus air d'fhuathachadh[t], air chor as nach do shiubhail aon neach tromhad; ni mi thu a'd' oirdhearcas sìorruidh[v], a'd' aobhar-gairdeachais feadh linn nan linn.

16 Agus deothailidh tu bainne chinneach[x], agus cìoch rìghrean deothailidh tu; agus bithidh fios agad gur mise an Tighearna do Shlànuighear[z]; agus gur e d'fhear-saoraidh Ti cumhachdach Iacoib.

17 Agus 'an àit' umha, bheir mi òr; agus 'an àit' iaruinn, bheir mi airgiod; agus 'an àite fiodha, umha; agus 'an àite chlach, iarunn; agus ni mi do mhaoir 'n an sìth, agus do chìs-mhaoir 'n an ceartas[a].

18 Cha chluinnear na's mò fòirneart ann ad fhearann, sgrios agus milleadh ann ad chrìochaibh; ach their thu Slàinte *mar ainm* ri d' bhallachan[b], agus Moladh ri d' gheatachan.

19 Cha bhi a' ghrian agad na's faide mar sholus anns an là[d]; ni mò bhitheas dealradh na gealaich 'g ad shoillseachadh; ach bithidh an Tighearna 'n a sholus sìorruidh dhuit, agus do Dhia 'n a ghlòir agad[h].

20 Cha téid do ghrian tuilleadh sìos, ni mò dhorchaichear do ghealach: oir bithidh an Tighearna 'n a sholus sìorruidh dhuit, agus crìochnaichear làithean do bhròin[k].

21 Agus *bithidh* do shluagh uile 'n am fìreanaibh[m]; sealbhaichidh iad am fearann

B.C. 698.

a Salm 98. 1
b Eph. 6. 14, 17
c caib. 42. 4
d Eoin 2. 17
e Luc. 19. 27
f Sech. 6. 15
g caib. 57. 17
h Tais. 12. 15, 16
i Tais. 21. 25
j Ròm. 11. 26
1 no, *agus do'n ionnsuidh-san a thionndaidheas o mhì-dhiadhachd ann an Iacob.*
k Eabh. 8. 8, &c.
l Sech. 14. 17-19
m Hos. 14. 6, 7
n Salm 96. 6
o Salm 132. 7
1 Each. 28. 2
p Tais. 3. 9
q Eabh. 12. 22
r Salm 78. 60, 61
s Eph. 5. 8
t Tuir. 1. 4
u Mal. 4. 2
v Tais. 3. 12
w 2 Cor. 4. 6
x caib. 66. 11, 12
y caib. 49. 6, 23
Gen. 49. 10
Tais. 21. 24
z caib. 43. 3
a 2 Pead. 3. 13
2 *pailteas.*
b caib. 26. 1
c Ròm. 11. 25
3 *saoibhreas.*
d Tais. 21. 23
22. 5
e Gen. 25. 4, 13
f Salm 72. 10
g Mat. 2. 11
h Sech. 2. 5
i caib. 42. 11
Gen. 25. 13
j caib. 56. 7
k Tais. 21. 4
l Hag. 2. 7, 9
m caib. 4. 3
Tais. 21. 27

gu sìorruidh ; am meangan a shuidhich mi[a], obair mo làmha, chum gu-m bi mi air mo ghlòrachadh.

22 Fàsaidh an aon bheag 'n a mìle[c], agus an aon shuarach 'n a cinneach làidir ; luathaichidh mise Iehobhah e 'n a thràth.

## CAIB. LXI.

1 *Dreuchd Chriosd.* 4 *Ath-nuadhaichidh Dia an eaglais, agus bheir e d'a luchd-frithealaidh éideadh-molaidh 'an àite spioraid airsneil.*

THA Spiorad an Tighearna Iehobhah orm[f], do bhrìgh gu-n d'ung an Tighearna mi[g]; a thoirt deadh sgeoil do'n mhacanta chuir e mi ; a cheangal suas luchd a' chridhe bhriste[h], a dh'éigheach fuasglaidh do na braighdibh[i], agus fosglaidh a' phrìosain dhoibh-san a tha ceangailte[k];

2 A dh'éigheach bliadhna thaitnich an Tighearn'[m], agus là dìoghaltais ar Dé-ne[n]; a thoirt comhfhurtachd dhoibhsan uile a tha ri bròn[o];

3 A dh'orduchadh do luchd-caoineadh Shioin, a thoirt doibh maise 'an àite luaithre, oladh aoibhneis 'an àite bròin[r], éideadh molaidh 'an àite spioraid airsneil; a chum gu-n goirteadh dhiubh Craobhan fìreantachd, a shuidhich an Tighearn'[s] air sgàth *a* ghlòire.

4 Agus togaidh iad suas na seann làraichean[u], càirichidh iad r'a chéile na h-ionada sgaoilte o chian ; ath-nuadhaichidh iad na cathraichean briste, ionada fàsaichte nan iomadh linn.

5 Agus seasaidh coigrich suas, agus beathaichidh iad 'ur treudan ; agus *bithidh* mic a' choigrich 'n an treabhaichean dhuibh, agus 'n an luchd-saothrachaidh na fìonain.

6 Ach goirear dhibhse Sagartan an Tighearna[x]; Luchd-frithealaidh ar Dé-ne theirear ruibh[y]; saoibhreas nan cinneach ithidh sibh, agus 'n an glòir ni sibh uaill.

7 'An àite 'ur nàire *gheibh sibh cuibhrionn* dhùbailte[z]; agus *'an àite* maslaidh ni iad gairdeachas 'n an cuibhrionn ; uime sin 'n an tìr sealbhaichidh iad roinn dhùbailte ; bithidh aoibhneas aca gu sìorruidh.

8 Oir is mise an Tighearna, leis an ionmhuinn breitheanas ; is beag orm ainneart air son tabhartais-loisgte ; agus cuiridh mi air a h-aghaidh an obair ann am fìrinn ; agus coimhcheangal sìorruidh ni mi riu[b].

9 Agus aithnichear an sliochd am measg nan cinneach, agus an gineal am measg nan sluagh ; na h-uile a chi iad, aidichidh iad gur sliochd iad *a* bheannaich an Tighearna[d].

10 Ni mi gairdeachas gu mòr anns an Tighearna[f]; bithidh m'anam aoibhneach ann am Dhia ; oir chuir e orm éideadh na slàinte, chòmhdaich e mi le trusgan na fìreantachd[g]; mar a sgeadaicheas fear-bainnse e féin le crùn sgiamhach, agus

B.C. 698.

[a] Eoin 15. 2
Salm 80. 15
[b] Tais. 21. 2
[c] caib. 66. 8
Mat. 13. 31, 32
[d] Salm 72. 3
85. 11
[e] caib. 62. 7
[f] Eoin 1. 32
3. 34
[g] Salm 45. 7
[h] Salm 147. 3
[i] Eoin 8. 31-36
[j] rann. 6, 7
Salm 122. 6-9
[k] Ròm. 7. 23-25
[l] Gnà. 4. 18
[m] Lebh. 25. 9, &c.
2 Cor. 6. 2
[n] 2 Tes. 1. 9
Mal. 4. 1, 3
[o] Mat. 5. 4
[p] Tais. 2. 17
[q] Sech. 9. 16
[r] Eoin 16. 20
[s] caib. 60. 21
[t] Hos. 1. 10
Eabh. 13. 5
[1] *Hephsibah*
[u] caib. 58. 12
[2] *Beulah.*
[v] Ier. 32. 41
[w] Ier. 6. 17
Ese. 3. 17-21
[x] Ecs. 19. 6
1 Pead. 2. 5, 9
Tais. 1. 6
[y] Ese. 44. 11
Eph. 4. 11, 12
[z] caib. 40. 2
Sech. 9. 12
[a] Seph. 3. 19, 20
[b] caib. 55. 3
Salm 50. 5
[c] caib. 57. 14
[d] caib. 65. 23
[e] caib. 18. 3
Ecs. 17. 15
[f] Neh. 8. 10
Hab. 3. 17, 18
Ròm. 14. 17
[g] Ròm. 3. 22
Phil. 3. 9
Tais. 19. 8
[h] Sech. 9. 9
Eoin 12. 14, 15
[i] Tais. 22. 12

mar a dh'uigheamaicheas bean-bainnse i féin le a seudaibh[b].

11 Oir mar a chuireas an talamh a mach a chinneas, agus mar a bheir an lios air an t-siol fàs a nìos ; mar sin bheir an Tighearna Iehobhah air fìreantachd[d] agus moladh[e] fàs suas an làthair nan uile chinneach.

## CAIB. LXII.

1 *Eud an fhàidh air son soirbhcachaidh na h-eaglais.* 6 *Dreuchd an luchd-faire.* 8 *Dhaingnich Dia a ghealladhean le bhi 'mionnachadh air féin.* 10 *An t-ulluchadh air son an t-soisgeil.*

AIR sgàth Shioin cha bhi mi a'm' thosd, agus air sgàth Ierusaleim cha ghabh mi fois[j]; gus am bris a fìreantachd a mach mar sholus dealrach[k], agus a slàinte mar leus lasarach.

2 Agus chi na cinnich d'fhìreantachd, agus na h-uile rìghrean do ghlòir ; agus bheirear ainm nuadh ort[p], a ghairmeas beul an Tighearn'.

3 Agus bithidh tu a'd' chrùn glòire[q] ann an làimh an Tighearn', agus a'd' choron rìoghail ann an glaic do Dhé.

4 Cha-n abrar riut tuilleadh, Té ris an do chuireadh cùl[t]; ni mò theirear ri d'fhearann tuilleadh, am Fàsach ; ach 's e theirear riut, Bean mo rùin[1]; agus ri d'fhearann, Bean-phòsda[2]; oir bithidh rùn an Tighearn' ort, agus bithidh d'fhearann air a cheangal ann am pòsadh.

5 Oir *mar* a phòsas duin' òg òigh, *mar sin* pòsaidh d'fhear-togail thusa ; agus *mar* a ni am fear nuadh-pòsda gairdeachas 'n *a* mhnaoi, *mar sin* ni do Dhia gairdeachas annad-sa[v].

6 Chuir mi luchd-faire air do bhallachan[w], O Ierusalem ; ré an là, agus ré na h-oidhche, cha bhi iad 'n an tosd ; sibhse 'tha 'deanamh luaidh air *ainm* an Tighearna, na bithibhse 'n 'ur tosd ;

7 Agus na tugaibh fois dha, gus an daingnich e, agus gus an dean e Ierusalem 'n a cliù air an talamh[a].

8 Mhionnaich an Tighearn' air a làimh dheis, agus air a ghairdean cumhachdach, Cha tabhair mi na's mò d'arbhar mar lòn do d' naimdibh ; ni mò dh'òlas clann a choigrich d'fhìon nuadh, air son an do shaothraich thu :

9 Ach ithidh iadsan e a thionaileas e, agus molaidh iad an Tighearn'; agus iadsan a chruinnicheas e òlaidh iad e ann am chùirtibh naomha-sa.

10 Siùbhlaibh, siùbhlaibh troimh na geatachaibh ; ulluichibh slighe an t-sluaigh[c]; tilgibh suas, tilgibh suas an rathad mòr ; glanaibh as na clachan ; togaibh suas bratach air son nan slògh[e].

11 Feuch, ghlaodh an Tighearna gu iomall an domhain ; Abraibh ri nighinn Shioin, Feuch, tha do Shlànuighear a' teachd[h]; feuch, tha a luigheachd maille ris[i], agus *duais* 'oibre 'n a làthair.

12 Agus theirear riu, An sluagh naomh, muinntir shaorta an Tighearn'; agus riutsa theirear, Miannaichte, Caithir nach tréigear.

## CAIB. LXIII.

1 *Nochd Criosd a chumhachd gu tèarnadh, agus a dhìoghaltas air a naimhdibh.* 7 *Dh'aithris am fàidh tròcairean Dhé, agus meud a mhaitheis do thigh Israeil.* 15 *Ghuidh e gu-n sealladh Dia air a shluagh a réir lìonmhoireachd a thròcairean.*

CO so a tha 'teachd o Edom[e], le culaidh dhaithte o Bhosrah? e so *a* tha sgiamhach 'n a éideadh, a' siubhal ann am mòrachd a neirt? Mise, a tha 'labhairt ann am fìreantachd, cumhachdach gu tèarnadh.

2 C'ar son a *tha* d'éideadh dearg[f], agus do chulaidh mar neach a' saltairt an amair-fhìona?

3 Shaltair mi an t-amar a'm' aonar[g], agus de na slòigh cha *robh* aon neach maille rium; oir shaltair mi orra ann am fheirg, agus phronn mi iad ann am chorruich; agus chrathadh am fuil air mo chulaidh, agus tharruing mi sal air m'éideadh uile.

4 Oir *bha* là an dìoghaltais ann mo chridhe[l], agus bha bliadhna mo mhuinntir shaorta air teachd.

5 Agus dh'amhairc mi, agus cha robh fear-cuideachaidh ann[m]; agus b'ioghnadh leam nach robh fear-taice ann; uime sin dh'oibrich mo ghairdean féin slàinte dhomh, agus chum mo chorruich féin taice rium.

6 Agus shaltair mi sìos na slòigh ann am fheirg, agus chuir mi air mhisg iad ann am chorruich[n], agus thug mi sìos an neart chum an làir.

7 Tròcairean an Tighearn' aithrisidh mi[p], *agus* cliù an Tighearn'[q]; a réir gach ni a bhuilich an Tighearn' oirnn, agus meud a mhaitheis do thigh Israeil, a dheònaich e dhoibh a réir a chaoimhneis, agus a réir lìonmhoireachd a thròcairean.

8 Oir thubhairt e, Gu deimhin is iad mo shluagh, clann nach dean breug; agus bha e 'n a Shlànuighear dhoibh.

9 'N an uile àmhghar bha esan fo àmhghar[t]; agus rinn aingeal a làthaireachd[u] an tèarnadh; ann a ghràdh agus ann a iochd rinn e féin an saoradh; agus dh'iomchair e iad, agus ghiùlain e iad[x], ré nan uile làithean o shean.

10 Ach rinn iadsan ceannairc, agus chuir iad doilghios air a Spiorad naomh[y]; air chor as gu-n d'fhàs e 'n a nàmhaid doibh[a], *agus* chog e féin 'n an aghaidh.

11 An sin chuimhnich e na làithean o shean[b], Maois *agus* a shluagh, *ag ràdh,* Cia esan a thug a nios iad o'n fhairge, le buachaille a threud? Cia esan a chuir a Spiorad naomh an taobh a stigh dheth[c]?

12 A stiùir *iad* aig deas làimh Mhaois le a ghairdean glòrmhor; a' sgoltadh nan

R.C. 698.

[a] Ecs. 14.21, &c.
[b] Salm 106. 9
[c] 2 Sam. 7. 23
[d] 2 Each. 30. 27
[e] caib. 34. 5, 6
[f] Tais. 19. 13, 15
[g] Tuir. 1. 15
Tais. 14. 19, 20
[h] Salm 119. 10
[i] caib. 6. 10
Ecs. 4. 21
Ròm. 9. 17, 18
[j] Salm 90. 13
[k] Salm 74. 6-8
[l] Seph. 3. 8
[m] caib. 59. 16-18
Eoin 16. 32
[n] Ier. 25. 26, 27
[o] Salm 144. 5
[p] Hos. 2. 19
[q] Salm 63. 3
[r] Bre. 5. 5
Mic. 1. 4
[1] no, *uamhasach.*
[s] Salm 65. 5
[t] Ecs. 3. 7-9
Sech. 2. 8
Mat. 25. 40, 45
Gnio. 9. 4
[u] Ecs. 14. 19
23. 20, 21
[v] Hab. 3. 3, 6
[w] 1 Cor. 2. 9
[x] Deut. 32. 11, 12
[y] Gnio. 7. 51
Eph. 4. 30
[z] Gnio. 10. 35
[a] Tuir. 2. 5
[b] Lebh. 26. 42
[2] no, *annta sin tha sìor-mhaireannachd;* sin r'a radh, *ann an slighibh an Tighearna, Mal. 3. 6.*
[3] no, *agus bithidh.*
[c] Air. 11. 17, 25
Neh. 9. 20
[d] Phil. 3. 9

uisgeacha roimhe[a], a dheanamh ainme shìorruidh dha féin?

13 'G an stiùradh troimh an doimhne[b], mar each anns an fhàsach, *ionnus* nach tuislicheadh iad?

14 Mar a théid an spréidh sìos do'n ghleann, thug Spiorad an Tighearn' orra fois a ghabhail: mar sin threòraich thu do shluagh, a dheanamh ainme ghlòrmhoir dhuit féin[c].

15 Seall a nuas o nèamh, agus faic o d' ionad-còmhnuidh naomh agus glòrmhor[d]; c'àit am bheil d'eud, agus do neart; lìonmhoireachd do thròcairean agus do thruas dhìom? Am bheil iad air an cumail air an ais?

16 Gu deimhin is tusa ar n-Athair, ged nach aithne do Abraham sinn, agus nach 'eil Israel a' gabhail ruinn; *is* tusa, a Thighearn', ar n-Athair, ar Fear-saoraidh; *tha* d'ainm o shìorruidheachd.

17 C'ar son, a Thighearn', a thug thu oirnn dol air seacharan o d' shlighibh[h]; *agus* a chruaidhich thu ar cridhe[i] o d' eagal? Pill air sgàth do sheirbhiseach[j], treubhan d'oighreachd féin.

18 Is beag an ùine a shealbhaich do shluagh naomh; shaltair ar naimhdean sìos do naomh-ionad[k].

19 Bu *leat* sinne riamh; cha robh thu a' riaghladh os an ceann-san; cha robh iad air an gairm air d'ainm.

## CAIB. LXIV.

1 *Dh'iarr an eaglais foillseachadh cumhachd Dhé;* 4 *dh'aidich i gu robh a thròcairean lìonmhor;* 9 *agus ghuidh i nach cuimhnicheadh e a h-aingidheachd 'n a h-aghaidh gu bràth.*

O GU-N reubadh tu o 'chéile na nèamhan[o], gu-n tigeadh tu nuas, gu-n sruthadh na sléibhtean sìos ann ad làthair[r];

2 Mar a loisgeas an teine-leaghaidh, *mar* a chuireas an teine goil air uisge; a chum d'ainm a dheanamh aithnichte do d' naimhdibh, *gu-n* criothnaicheadh na cinnich ann ad fhianuis!

3 An uair a rinn thu nithe iongantach[1] ris nach robh sùil againn[s], thàinig thu nuas; ann ad làthair shruth na sléibhtean sìos[v].

4 Oir riamh cha chuala *daoine*[w], cha d'fhairich iad le'n cluais, ni mò 'chunnaic sùil, dia *eile* ach thusa, *a* ni *a' leithid* air son an ti a dh'fheitheas air.

5 Tha thu a' teachd 'an còdhail[z] an ti a tha 'gabhail tlachd ann an ceartas a dheanamh; *a' mhuinntir* a tha cuimhneach ortsa ann ad shlighibh: feuch, tha corruich ort, oir pheacaich sinne; *eadhon* riusan o shean[2], ach[3] tha sinn air ar tèarnadh;

6 Agus tha sinne uile mar ni truaillidh, agus ar n-uile fhìreantachd mar luideig shalaich[d]; agus tha sinn uile air seargadh

mar dhuilleach; agus rinn ar lochdan,
mar a' ghaoth, ar giùlan air falbh.
7 Agus cha-n '*eil* aon neach ann a tha
'gairm air d'ainm[a], a tha 'g a dhùsgadh
féin suas a dheanamh greim ort; oir
dh'fholuich thu do ghnùis uainn[b], agus
chlaoidh thu sinn air son ar n-euceartan.
8 Ach a nis, O Thighearn', is tusa ar
n-Athair; is sinne a' chrèadh[c], agus is
tusa ar fear-deilbh; agus is sinne uile
obair do làimhe.
9 Na bitheadh corruich ro gheur ort, a
Thighearn', agus na cuimhnich aingidh-
eachd gu bràth[e]; feuch, amhairc, guidh-
eamaid ort, is sinne uile do shluagh.
10 Dh'fhàs do bhailtean naomha 'n am
fàsach; tha Sion 'n a fàsach; tha Ierusa-
lem faondrach.
11 Tha ar tigh naomh agus àluinn[f],
anns an d'thug ar n-aithrichean moladh
dhuit, air a losgadh le teine; agus tha ar
n-uile nithe tlachdmhor air an léir-sgrios.
12 An cum thu ort féin air son nan
nithe sin[i], a Thighearn'? Am bi thu a'd'
thosd, agus an cràidh thu sinn gu goirt?

## CAIB. LXV.

1 *Ghairm Dia na cinnich, agus thréig e na h-Iudhaich air son am mi-chreidimh agus an aingidheachd.* 8 *Tèarnar fuigheall diubh.* 11 *Thig breitheanas air an aingidh, ach beannaichear an t-ionracan.* 17 *An nuadh Ierusalem.*

DH'FHOILLSICHEADH mi dhoibh-
san nach robh '*g am* fharraid[j];
fhuaradh mi leosan nach robh 'g am
iarraidh; thubhairt mi, Feuch mi, feuch
mi, ri cinneach nach robh air 'ainmeach-
adh orm.
2 Shìn mi mach mo làmhan fad an là[m]
ri sluagh ceannairceach, a tha 'gluasad ann
an droch shlighe, a réir an innleachdan
féin;
3 Sluagh a tha an còmhnuidh 'g am
bhrosnachadh gu feirg ri m'aghaidh[o]; ag
ìobradh anns na liosaibh[q], agus a' losgadh
tùise air na clachaibh-creadha;
4 A tha 'fantuinn am measg nan àit-
eachan-adhlaic, agus a' gabhail còmhnuidh
anns na h-uaimhean; a tha 'g itheadh
feòla mhuc, agus aig am bheil sùgh nithe
gràineil 'n an soithichibh.
5 A tha 'g ràdh, Fan agad féin[s], na tig
am fagus domhsa; oir is mise a's naoimhe
na thusa. Tha iad so 'n an deataich ann
am shròin, 'n an teine 'tha 'losgadh ré an
là uile.
6 Feuch, tha e sgrìobhta ann am làth-
air; cha-n fhan mi a'm' thosd, ach ath-
dhìolaidh mi; seadh, ath-dhìolaidh mi
ri'n uchd,
7 'Ur n-euceartan, agus euceartan 'ur
n-aithrichean le 'chéile, deir an Tighearn',
a loisg tùis air na sléibhtibh, agus a thug
toibheum dhomh air na cnocaibh; seadh,
tomhaisidh mi air ais dhoibh 'n an uchd
an obair *a rinn iad* roimhe so.

B.C. 698.

a Hos. 7. 7
b Hos. 5. 15
c Ier. 18. 6
d Ròm. 11. 5, 7
e Salm 79. 8, &c.
f Tuir. 2. 7
1 *àireamh.*
g Seph. 1. 4-6
h 2 Each. 36. 15
Gnà. 1. 24, &c.
i caib. 42. 14
j Ròm. 9. 24, 30
k Mat. 8. 12
l Sech. 8. 13
m Ròm. 10. 21
n Ier. 4. 2
o Deut. 32. 21
p Deut. 6. 13
Salm 63. 11
q Lebh. 17. 5
r 2 Pead. 3. 13
Tais. 21. 1
s Luc. 5. 30
18. 9-12
Ròm. 2. 17-20
t caib. 51. 11
1 Tes. 5. 16
u caib. 62. 5
v Tais. 7. 17

8 Mar so deir an Tighearn', Amhuil a
gheibhear am fìon nuadh anns a' bhagaide,
agus a their *neach*, Na mill e, oir tha
beannachadh ann; mar sin ni mise air
sgàth mo sheirbhiseach; cha sgrios mi an
t-iomlan.
9 Agus bheir mi mach sliochd o Iacob,
agus o Iudah sealbhadair mo shléibhtean;
agus sealbhaichidh mo mhuinntir thaghta
am fearann[d], agus gabhaidh m'òglaich
tàmh ann.
10 Agus bithidh Saron 'n a chrò chaor-
ach, agus gleann Achoir 'n a bhuaile bhò,
air son mo shluaigh-sa, a bha 'g am iarr-
aidh.
11 Agus sibhse a thréig an Tighearn', a
dhì-chuimhnich mo shliabh naomh; a
tha 'deasachadh bùird do Ghad, agus a'
lìonadh ìobairt-dibhe do Mheni[1];
12 Airmhidh mi sibhse chum a' chlaidh-
eimh[g], agus cromaidh sibh uile sìos chum
a' chasgraidh; a chionn, an uair a ghlaodh
mi, nach do fhreagair sibhse[h]; an uair a
labhair mi, nach d'éisd sibh; ach rinn
sibh olc ann am shealladh, agus an ni
anns nach robh tlachd agam ròghnaich
sibh.
13 Air an aobhar sin mar so deir an
Tighearna Iehobhah, Feuch, ithidh m'òg-
laich-sa, ach bithidh ocras oirbhse; feuch,
òlaidh m'òglaich-sa, ach bithidh tart
oirbhse; feuch, ni m'òglaich-sa gaird-
eachas, ach bithidh nàire oirbhse:
14 Feuch, seinnidh m'òglaich-sa tre
aoibhneas cridhe, ach glaodhaidh sibhse
tre dhoilghios cridhe[k]; agus tre chràdh
spioraid ni sibh caoineadh.
15 Agus fàgaidh sibh 'ur n-ainm mar
mhallachadh do m' mhuinntir thaghta-sa[l];
oir marbhaidh an Tighearna Iehobhah
thu, agus bheir e ainm eile air òglaich.
16 An neach a bheannaicheas e féin
air talamh[n], beannaichidh se e féin ann
an Dia na fìrinn; agus an neach a bheir
mionnan air talamh[p], mionnaichidh e air
Dia na fìrinn; a chionn gu bheil na
h-àmhgharan roimhe air an dì-chuimh-
neachadh, agus a chionn gu bheil iad
foluichte o m' shùilibh.
17 Oir feuch, cruthaicheam nèamhan
nuadha agus talamh nuadh[r]; agus cha
chuimhnichear iad sin *a bh'ann* roimhe,
agus cha tig iad ann an aire *do'n duine.*
18 Ach deanaibh-se gairdeachas, agus
bithibh aoibhneach gu cian nan cian[t], *air
son an ni* a chruthaicheam; oir feuch,
cruthaicheam Ierusalem 'n a cùis-aoibh-
neis, agus a sluagh 'n an cùis-ghaird-
eachais.
19 Agus bithidh mi aoibhneach ann an
Ierusalem[u], agus ni mi gairdeachas ann
am shluagh; agus cha chluinnear guth
caoidh no guth caoinidh innte na's mò[v].
20 Oir cha bhi as a sin suas naoidhean
gearr-shaoghalach, no seann duine nach
do choimhlion a làithean; oir bàsaichidh
an naoidhean *an uair a ruigeas e* ceud

bliadhna dh'aois ; ach bithidh am peacach
*a ruigeas* ceud bliadhna dh'aois mall-
uichte[b].
21 Agus togaidh iad tighean[c], agus
gabhaidh iad còmhnuidh *annta* ; agus
suidhichidh iad fìon-liosan, agus ithidh
iad d'an toradh.
22 Cha dean iadsan togail, agus neach
eile àiteachadh[d]; cha dean iadsan suidh-
eachadh, agus neach eile itheadh ; oir
mar làithean craoibhe[e] *bithidh* làithean
mo shluaigh - sa ; agus mealaidh mo
mhuinntir thaghta ré ùin' fhada obair an
làmha féin.
23 Cha saothraich iad gu diomhain, ni
mò ghineas iad *sliochd* chum dragha ; oir
is iad siol dhaoine beannaichte an Tigh-
earn'[f], agus an sliochd maille riu.
24 Agus tarlaidh, mu-n gairm iad,
freagraidh mi ; agus am feadh a bhitheas
iad fòs a' labhairt, éisdidh mi[h].
25 Ni am madadh-alluidh agus an t-uan
ionaltradh le 'chéile[i]; agus ithidh an
leòmhan connlach mar an damh ; ach 's
e an duslach *a's* biadh do'n nathair[k].
Cha dochainn agus cha mhill iad ann
mo shliabh naomh-sa uile, deir an Tigh-
earna.

## CAIB. LXVI.

1 *Tha Dia a' nochdadh d'a shluagh gu feum iad scirbhis a dheanamh dha gu h-iriosal, agus ann an treibhdhireas an cridhe.* 5 *Bheir an Tighearna comhfhurtachd dhoibhsan a ghluaiseas 'n a eagal.* 15 *Dòirtidh e a chorruich air an aingidh.* 18 *Cruinnichear na h-Iudhaich agus na cinnich a dh'aon eaglais.*

MAR so deir an Tighearn', Is iad na
nèamha mo rìgh-chaithir[n], agus an
talamh stòl mo chos ; cia e an tigh a
thogas sibh dhomh-sa ? agus cia e ionad
mo chòmhnuidh ?
2 Oir na nithe so uile rinn mo làmh,
agus na nithe so uile is leam-sa, deir an
Tighearn' ; ach air *an fhear* so amhairc-
idh mi, *eadhon* air-san a tha bochd agus
leònta 'n *a* spiorad[q], agus a chriothnaich-
eas roimh m'fhocal[r].
3 Tha esan a mharbhas damh, *mar
gu* mortadh e duine ; esan a dh'ìobras
uan, *mar gu-n* cuireadh e an ceann de
mhadadh ; esan a bheir seachad tabhartas,
*mar gu-n tugadh e seachad* fuil mhuc ;
esan a loisgeas tùis, *mar gu - m* beann-
aicheadh e iodhol ; seadh, ròghnaich iad
an slighean féin, agus 'n an gràineil-
eachdaibh féin tha an anam a' gabhail
tlachd.
4 Ròghnaichidh mise fòs am faoin-
smuainte-san[u], agus an cùis-eagail bheir
mi orra ; a chionn gu-n do ghlaodh mi,
agus nach d' thug aon neach freagradh[v];
labhair mi, agus cha d'éisd iad ; ach rinn
iad olc ann am shealladh, agus an ni
anns nach robh tlachd agam ròghnaich
iad.
5 Cluinnibh - se focal an Tighearna,

B.C. 698.

[a] rann 2
[b] Ecl. 8. 12, 13
[c] Am. 9. 14
[d] Lebh. 26. 16
Deut. 28. 30
[e] 2 Tes. 1. 8
[f] caib. 61. 9
Ròm. 9. 7, 8
[g] Gnio. 2. 41, 47
[h] Salm 32. 5
Dan. 9. 20-23
1 Eoin 5. 14, 15
[i] caib. 11. 6-9
[j] Salm 26. 8
84. 1-4
122. 6
[k] Gen. 3. 14
[l] 1 Pead. 2. 2
[m] caib. 60. 4, 16
[n] 2 Each. 6. 18
Mat. 5. 34
Gnio. 17. 24
[o] Eoin 16. 22
[p] Gnà. 3. 8
Ese. 37. 1-14
[q] Mat. 5. 3
[r] Esr. 9. 4
10. 3
Gnà. 28. 14
[s] 2 Tes. 1. 8
[t] caib. 65. 3, 4
[u] 2 Tes. 2. 11
[v] caib. 65. 12
Ier. 7. 13, 14

sibhse 'tha 'criothnachadh roimh 'fhocal[q];
'ur bràithrean a tha 'toirt fuath dhuibh,
a thilg a mach sibh air sgàth m'ainme-
sa, deir iad, Bitheadh an Tighearn' air
a ghlòrachadh ; ach foillsichear e chum
aoibhneis dhuibh-se, agus cuirear iadsan
gu amhluadh.
6 Guth àrd-ghlaoidh o'n chaithir : guth
o'n teampull ; guth an Tighearn', a' toirt
ath-dhìolaidh d'a naimhdibh.
7 Mu-n robh i ann an saothair-chloinne,
dh'aiseadadh i ; mu-n d'thàinig a h-iogh-
anna, rug i leanabh-mic.
8 Cò chual' a' leithid so ? cò chunnaic
an leithide so de nithibh ? an tabhair
an talamh a mach *a thoradh* ann an aon
là ? am bi cinneach air a bhreith dh'aon
bheum ? oir cha bu luaithe bha Sion ann
an saothair na rug i a clann[g].
9 An toir mi gus a' bhreith, agus nach
toir mi fainear gu-m beirear ? deir an
Tighearn' ; an gin mi, agus am bac mi a'
bhreith ? deir do Dhia.
10 Deanaibh gairdeachas le Ierusalem[j],
agus bithibh subhach air a son, sibhse
uile le'n ionmhuinn i ; bithibh ro aoibh-
neach leatha, sibhse uile a tha ri bròn air
a son ;
11 A chum gu-n deothail sibh[l], agus
gu-m bi sibh sàsuichte le cìochaibh a
sòlais ; a chum gu-n tarruing sibh, agus
gu-m faigh sibh toilinntinn ann am pailt-
eas a glòire.
12 Oir mar so deir an Tighearna ; Feuch,
sgaoileam sìth thairis oirre mar amhainn,
agus glòir nan cinneach mar shruth a'
taomadh a nuas ; an sin deothlaidh sibh,
giùlainear sibh air an leis[m], agus luaisgear
sibh air na glùinibh.
13 Mar neach do'n toir a mhàthair
comhfhurtachd, mar sin bheir mise comh-
fhurtachd dhuibhse ; agus ann an Ierusa-
lem gheibh sibh sòlas.
14 An uair a chi sibh *so* ni 'ur cridhe
gairdeachas[o]; agus bithidh 'ur cnàmhan
ùrar mar am feur[p]; agus foillsichear làmh
an Tighearna d'a òglaich ; ach lasaidh
'fhearg an aghaidh a naimhdean.
15 Oir feuch[s], thig an Tighearna le
teine, agus a charbad mar chuairt-ghaoith ;
a dhòrtadh a mach a chorruich mar ainteas,
agus 'achmhasain le lasraichibh teine.
16 Oir le teine agus le a chlaidheamh
tagraidh an Tighearna ris gach uile fheòil ;
agus bithidh mòran air am marbhadh leis
an Tighearn'.
17 Iadsan a tha 'g an naomhachadh
féin[t] agus 'g an glanadh féin anns na
liosaibh, air cùl aon *chraoibh* 's a' mheadh-
on ; ag itheadh feòla mhuc, agus na
gràineileachd, agus nan luch ; gearrar as
iad le 'chéile, deir an Tighearn'.
18 Oir *is aithne* dhomh-sa an gniomh-
aran, agus an innleachdan ; thigeam a
chruinneachadh nan uile chinneach agus
theanganna ri 'chéile ; agus thig iad, agus
chi iad mo ghlòir.

19 Agus cuiridh mi comharadh 'n am measg[a]; agus a' mhuinntir a théid as diubh cuiridh mi dh'ionnsuidh nan cinneach, gu Tarsis, Pul, agus Lud, a thairngeas am bogha; gu Tubal agus Iabhan, na crìochan fad as; nach cuala iomradh orm, agus nach faca riamh mo ghlòir[d]; agus cuiridh iad an céill mo ghlòir am measg nan cinneach.

20 Agus bheir iad 'ur bràithrean uile, as gach cinneach, *mar* thabhartas do an Tighearn'[f]; air eachaibh, agus air carbadaibh, agus air uirighibh, air muileidean, agus air ainmhidhean luath-chosach; gu mo shliabh naomh-sa Ierusalem deir an Tighearn'; amhuil a bheir clann Israeil tabhartas ann an soitheach glan gu tigh an Tighearn'.

21 Agus dhiubh-san mar an ceudna gabhaidh mi, air son shagart[b], *agus* air son Lebhitheach, deir an Tighearn'.

22 Oir amhuil a mhaireas na nèamha nuadha[c], agus an talamh nuadh, a tha mi 'cruthachadh, ann am fhianuis, deir an Tighearna; mar sin mairidh 'ur sliochd-se, agus 'ur n-ainm.

23 Agus tarlaidh, o ghealaich ùir gu gealaich ùir[e], agus o shàbaid gu sàbaid, gu-n tig gach uile fheòil a dheanamh aoraidh ann am làthair-sa[g], deir an Tighearn'.

24 Agus théid iad a mach, agus seallaidh iad air closaichean nan daoine a chiontaich a'm' aghaidh; oir cha bhàsaich an cnuimh[h], agus cha mhùchar an teine; agus bithidh iad 'n an gràineileachd do gach uile fheòil[i].

R.C. 698.
[a] caib. 18. 3,7 Luc. 2. 34
[b] Tais. 1. 6
[c] caib. 65. 17
[d] Mal. 1. 11 Mat. 28. 19
[e] Sech. 14. 16
[f] Ròm. 15. 16
[g] Salm 65. 2
[h] Marc. 9. 44, 48
[i] Dan. 12. 2

# LEABHAR AN FHAIDH IEREMIAH.

## CAIB. I.

1 *An t-àm 's an d' rinn Ieremiah fàistneachd;* 4 *Naomhaich Dia e o'n bhroinn.* 11 *Nochdadh dha gu rachadh Ierusalem a sgrios.* 17 *Neartaich Dia e fa chomhair a dhreuchd.*

BRIATHRAN Ieremiah[b] mhic Hilciah, *aon* de na sagartaibh a *bha* ann an Anatot[c] ann am fearann Bheniamin:

2 A dh'ionnsuidh an d'thàinig focal an Tighearn' ann an làithibh Iosiah mhic Amoin rìgh Iudah, anns an treas bliadhna deug d'a rìoghachadh[d].

3 Thàinig e mar an ceudna ann an làithibh Iehoiacim mhic Iosiah rìgh Iudah, gu ceann aon bhliadhna deug Shedeciah mhic Iosiah[f], rìgh Iudah, gus an d'thugadh air falbh Ierusalem ann am braighdeanas anns a' chùigeamh mìos[g].

4 Thàinig an sin focal an Tighearn' a m'ionnsuidh-sa, ag ràdh,

5 Mu-n do dhealbh mi thu 's a' bhroinn[i], b'aithne dhomh thu; agus mu-n d' thàinig thu mach o'n bholg, chuir mi air leth thu: mar fhàidh do na cinnich thug mi thu.

6 An sin thubhairt mise[j], Och! a Thighearna Iehobhah, feuch, cha-n aithne dhomh-sa labhairt, oir *is* leanabh mi.

7 Agus thubhairt an Tighearna rium, Na abair, *Is* leanabh mi: ach a chum nan uile gus an cuir mise thu, théid thu; agus ciod sam bith a dh'àithneas mi dhuit, labhraidh tu[l].

8 Na bitheadh eagal ort roimh an gnùis[m]; oir tha mise maille riut a chum do thèarnadh[o], deir an Tighearn'.

9 Agus chuir an Tighearn' a mach a làmh, agus bhean e ri m' bheul[q]; agus thubhairt an Tighearna rium, Feuch, chuir mise mo bhriathran ann ad bheul.

10 Feuch, chuir mi thu air an là 'n diugh os ceann nan cinneach agus os ceann nan rìoghachdan, gu spìonadh as[a], agus gu tarruing a nuas, agus gu sgrios, agus gu leagail; gu togail, agus gu suidheachadh.

11 Agus thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh, Ciod tha thu 'faicinn, a Ieremiah? Agus thubhairt mise, Tha mi 'faicinn slaite de chraoibh almoin.

12 Agus thubhairt an Tighearna rium, Is ceart a chunnaic thu: oir deifrichidh mise m'fhocal a chum a choimhlionadh.

13 Agus thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh an dara uair, ag ràdh, Ciod tha thu 'faicinn? Agus thubhairt mise, Tha mi 'faicinn coire air ghoil[e]; agus air a thionndadh o'n àirde tuath.

14 Agus thubhairt an Tighearna rium, O'n àirde tuath brisidh an t-olc a mach air uile luchd-àiteachaidh na tìre[h].

15 Oir feuch, gairmidh mise air uile theaghlaichean rìoghachdan na h-àirde tuath, deir an Tighearn'; agus thig iad, agus suidhichidh iad, gach aon a rìghchaithir aig dol a steach gheatachan Ierusaleim, agus air a ballachan uile mu'n cuairt, agus os ceann uile bhailtean Iudah.

16 Agus cuiridh mise mo bhreitheanais an céill 'n an aghaidh, air son an uil' aingidheachd; a chionn gu-n do thréig iad mise[k], agus gu-n do loisg iad tùis do dhiathaibh eile, agus gu-n do shleuchd iad do oibribh an làmha féin.

17 Crioslaich thusa suas uime sin do leasraidh[n], agus éirich, agus labhair riu na h-uile nithe a dh'àithneas mise dhuit; na bitheadh fiamh ort rompa[p], air eagal gu-n cuir mise gu amhluadh thu 'n am fianuis.

18 Oir feuch, rinn mise thu an diugh a'd' chaithir dhaingnichte[r], agus a'd' phost iaruinn, agus a'd' bhalla umha, an

R.C. 629.
[a] caib. 18. 7 2 Cor. 10. 4, 5
[b] 2 Each. 36. 21
[c] 1 Each. 6. 60
[d] caib. 25. 3
[e] Ese. 11. 3,7 24. 3, &c.
[f] caib. 39. 2
[g] 2 Ri. 25. 8
[h] caib. 4. 6 6. 1, 22
[i] Isa. 49. 1, 5 Gal. 1. 15, 16
[j] Ecs. 4. 10, &c.
[k] caib. 17. 13 Deut. 28. 20
[l] Mat. 28. 20 Gnio. 20. 27
[m] Ese. 2. 6 3. 9
[n] Iob 38. 3
[o] Eabh. 13. 6
[p] Ese. 2. 6
[q] Isa. 6. 7
[r] caib. 15. 20

aghaidh na tìre so uile ; an aghaidh rìgh-
rean Iudah, an aghaidh a mòr-uaislean,
an aghaidh a sagartan, agus an aghaidh
sluaigh na tìre :
19 Agus cathaichidh iad ann ad aghaidh,
ach cha toir iad buaidh ort : oir *tha* mise
maille riut[c], deir an Tighearna, chum do
thèarnadh.

## CAIB. II.

1 *Chuimhnich Dia as leth nan Iudhach an caoimhneas a nochd e dhoibh 'n an òige, agus thagair e riu mu thimchioll an aingidheachd.* 18 *Chronaich e iad air son an ìodholan.* 35 *Tha dòchas an t-sluaigh 'n an neo-chiontas féin dìomhain.*

THAINIG focal an Tighearna mar an
ceudna a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 Imich agus glaodh ann an cluasaibh
Ierusaleim, ag ràdh ; Mar so deir an
Tighearna, Chuimhnich mise as do leth
an caoimhneas[1] *a nochd mi dhuit* ann ad
òige[i], gràdh do cheangail-pòsaidh, 'n uair
a dh'imich thu a'm' dhéigh anns an fhàs-
ach[k], ann am fearann nach do threabh-
adh.
3 *Is* naomhachd do an Tighearn'
Israel[n], ceud thoradh a chinneis[o]: iadsan
uile a tha 'g a shlugadh suas, measar iad
ciontach[p]; thig aimhleas orra, deir an
Tighearna.
4 Cluinnibh focal an Tighearn', O
thigh Iacoib, agus uile theaghlaichean
tighe Israeil :
5 Mar so deir an Tighearna ; Ciod an
t-euceart a fhuair 'ur n-aithrichean annam-
sa[t], gu-n d'imich iad fada uam, agus gu-n
do ghluais iad an déigh dìomhanais[u], agus
gu-n d'fhàs iad dìomhain ?
6 Agus cha dubhairt iad, C'àit *am
bheil* an Tighearn'[v], esan a thug a nìos
sinn o thìr na h-Eiphit[w], a stiùr sinn
troimh an fhàsach[x], troimh fhearann
fàsail agus làn shlochd, troimh fhearann
tairt agus sgàile bàis, trìd fearainn nach
do shiubhail aon duine troimhe, agus
far nach do ghabh duine riamh còmh-
nuidh ?
7 Thug mi sibh mar an ceudna gu dùth-
aich thorraich, a dh'itheadh a toraidh,
agus a maitheis ; ach an uair a thàinig
sibh a steach, thruaill sibh m'fhearann[c],
agus m'oighreachd rinn sibh 'n a gràin-
eileachd.
8 Cha dubhairt na sagairt, C'àit am
bheil an Tighearn'? agus iadsan a laimh-
sich an reachd[e], cha b'aithne dhoibh mise :
rinn na h-aodhairean fòs ceannairc ann
am aghaidh ; agus rinn na fàidhean fàist-
neachd le Baal[g], agus lean iad nithe nach
toir buannachd.
9 Uime sin tagraidh mise ruibh
fathast[h], deir an Tighearn', agus ri cloinn
'ur cloinne tagraidh mi.
10 Oir siùbhlaibh thairis gu crìochan
Chitim[i], agus faicibh ; agus cuiribh fios
gu Cedar[j], agus thugaibh geur aire ;

R.C. 629.

a Mic. 4. 5
b Salm 106. 20
Ròm. 1. 23
c Ios. 1. 9
d Isa. 1. 2
e Salm 81. 11
f Salm 36. 9
Eoin 4. 14
g Ecs. 4. 22
h Salm 57. 4
1 *caoimhneas d'òige.*
i Hos. 2. 15
j caib. 43. 7
k Deut. 2. 7
l Isa. 1. 6, 7
m Hos. 13. 9
n Ecs. 19. 5, 6
1 Pead. 2. 9
o Ecs. 4. 22, 23
Seum. 1. 18
p caib. 12. 14
Sech. 2. 8, 9
q Isa. 30. 1, 2
r Ios. 13. 3
s Isa. 5. 5
Gnà. 5. 22
t Isa. 5. 4
u 2 Ri. 17. 15
v Salm 77. 5
w Isa. 63. 11-13
Hos. 13. 4
x Deut. 32. 10
y Ecs. 19. 8
1 Sam. 12. 10
z Isa. 1. 21
Deut. 12. 2
a Salm 80. 8
Isa. 5. 1-4
b Deut. 32. 32
c Salm 106. 38
d Salm 90. 8
e Mal. 2. 6, 7
f Gnà. 30. 12, 20
g caib. 5. 31
h Ese. 20. 35
i Isa. 23. 1, 12
j Salm 120. 5

feuchaibh an do thachair riamh a' leithid
so.
11 An do chaochail cinneach an
diathan[a], eadhon iad sin nach robh 'n an
diathan ? Ach chaochail mo shluagh-sa
an glòir[b] air son ni gun bhuannachd.
12 Bitheadh ioghnadh oirbh, O
nèamha[d], mu'n ni so, agus bitheadh
uamhas oirbh : bithibh air 'ur trom-bhual-
adh le uamhunn, deir an Tighearn':
13 Oir chuir mo shluagh-sa dà olc 'an
gniomh : thréig iad mise[e], tobar nan
uisgeacha beò[f]; *agus* chladhaich iad a
mach dhoibh féin sluichd, sluichd eu-
dìonach, nach cum uisge.
14 An tràill Israel[g]? Ma's ann de
chloinn an teaghlaich e, c'uim' an d'rinn-
eadh e 'n a chobhartaich ?
15 Beucaidh na leòmhain òga 'n a
aghaidh[h]; thog iad an guth, rinn iad
'fhearann 'n a fhàsach ; tha a bhailtean
air an losgadh, gun aon 'g an àiteachadh.
16 Ni clann Noiph agus Tahpaneis[j]
mar an ceudna mullach do chinn a
bhriseadh[l].
17 Nach do choisinn thu so dhuit féin[m],
a chionn gu-n do thréig thu an Tighearna
do Dhia, an uair a bha e 'g ad stiùradh
anns an t-slighe ?
18 Agus a nis ciod do ghnothuch ri
slighe na h-Eiphit[q], a dh'òl uisgeachan
Shihoir[r]? No ciod do ghnothuch ri slighe
Asiria, a dh'òl uisgeachan na h-aimhne ?
19 Smachdaichidh d'aingidheachd féin
thu[s], agus ni do chùl-sleamhnachadh féin
do chronachadh : aithnich uime sin agus
faic, gur olc agus searbh *an ni*, gu-n do
thréig thu an Tighearna do Dhia, agus
nach 'eil m' eagal-sa annad, deir an Tigh-
earna, Dia nan sluagh.
20 Gu deimhin o chian fada bhris mi
do chuing, sgaoil mi do chuibhrichean ;
agus thubhairt thu, Cha bhi mi eas-umh-
al[y]. Oir air gach cnoc àrd, agus fo gach
craoibh uaine, tha thu 'dol air seacharan
ri strìopachas[z].
21 Gidheadh shuidhich mise thu a'd'
fhìonain uasail[a], gu h-iomlan a'd' shìol
ceart : ach cionnus a chaochail thu orm,
a' gheug chrìonaich na fìonain choimh-
ich[b]?
22 Oir ged nigh thu thu féin le natar,
agus ged ghabh thu mòran siapuinn, tha
d'aingidheachd air a comharachadh ann
am làthair-sa[d], deir an Tighearna Ieho-
bhah.
23 Cionnus a dh'fheudas tu 'ràdh,
Cha-n 'eil mi salach[f], cha deachaidh mi
an déigh Bhaalim ? Feuch do shlighe anns
a' ghleann ; aithnich ciod a rinn thu.
Tha thu mar dhromedari luath ag im-
eachd na slighe ;
24 *Mar* asail fhiadhaich cleachdta ri
fàsach, a thairngeas a' ghaoth suas 'n a
cuinneinibh, ann an ciocras a h-anama :
an trà thig a miann cò philleas i ? Iad-
san uile 'bhitheas 'g a h-iarraidh cha

sgìthichear iad[a]; an ceann a mìosa gheibh iad i.

25 Cum do chos o bhi rùisgte, agus do mhuineal o thart. Ach thubhairt thusa, Cha-n 'eil leigheas air a' chùis a nis[b]; cha chum; oir ghràdhaich mi coigrich, agus 'n an déigh théid mi.

26 Mar bhitheas nàire air meirleach an uair a ghlacar e; mar sin chuireadh gu nàire tigh Israeil; iad féin, an rìghrean, an uachdarain, agus an sagairt, agus am fàidhean:

27 A tha 'g ràdh ri mìr fiodha[f], *Is* tu m'athair; agus ri cloich, *Is* tu 'ghin mi; oir thionndaidh iad riumsa *an* cùl, 'us cha-n i an aghaidh; ach ann an àm an airce their iad[h], Eirich, agus teasairg sinn.

28 Ach c'àit am bheil do dhiathan a rinn thu dhuit féin? Eireadh iadsan, ma's urrainn iad do thèarnadh ann an àm do chruaidh-chais: oir *a réir* àireimh do bhailtean bha do dhiathan, O Iudah.

29 C'ar son a thagras sibh rium-sa? chiontaich sibh uile a'm' aghaidh, deir an Tighearna.

30 Gu dìomhain bhuail mi 'ur clann[m]: cha do ghabh iad cronachadh. Shluig 'ur claidheamh féin 'ur fàidhean[n], amhuil leòmhan millteach.

31 O sibhse de'n ghinealach so, feuchaibh focal an Tighearn': an robh mise a'm' fhàsach do Israel! a'm' fhearann dorchadais! C'uim an dubhairt mo shluagh, Is tighearnan sinn *oirnn féin*[p]; cha tig sinn na's mò thugad-sa?

32 Am feud òg-bhean a h-usgraichean a dhearmad? *no* bean-bainnse a culaidh? Gidheadh dhearmaid mo shluagh mise làithean gun àireamh[s].

33 C'uim an seòl thu do shlighe a dh'iarraidh gaoil? air an aobhar sin fòs seòlaidh mise dòruinnean air do shlighean-sa.

34 Fhuaradh ann ad sgiobull mar an ceudna fuil anama nan neo-chiontach bochda[t]: cha-n ann le sgrùdadh domhain a fhuair mi mach i, ach air a craobhsgaoileadh.

35 Gidheadh tha thu 'g ràdh, A chionn gu bheil mi neo-chiontach[v], gu cinnteach pillidh a chorruich uam. Feuch tionnsgnaidh mise ann am breitheanas riut, a chionn gu bheil thu ag ràdh, Cha do pheacaich mi.

36 C'uim am bi thu co ro luaineach a chaochladh do shlighe? bithidh fathast nàire ort de'n Eiphit[w], amhuil a bha nàire ort a dh' Asiria[x].

37 Seadh, cuideachd théid thu mach as a so, le d' làmhan air do cheann[y]: oir dhiùlt an Tighearna cuspairean do dhòchais, agus leo cha soirbhich thu[a]

## CAIB. III.

1 *Mòr-thròcair an Tighearna do Iudah.* 6 *Tha Israel na's neo-chiontaiche na Iudah.* 12 *Ghairm Dia iad gu aithreachas.* 20 *Dh'aidich an sluagh am peacaidhean.*

B.C. 629.

[a] Ese. 16. 34
[b] caib. 18. 12 Ròm. 8. 24
[c] Deut. 24. 4
[d] Ese. 16.26-29
[e] Sech. 1. 3
[f] Isa. 44. 19
[g] Gnà. 23. 28
[h] Salm 78. 34 Hos. 5. 15
[i] caib. 9. 12 14. 4 Lebh. 26. 19 Deut. 28. 23, 24
[j] Ese. 3. 7
[k] Gnà. 2. 17
[l] Salm 77. 7-9
[m] Isa. 9. 13
[n] 2 Each. 36. 16 Marc. 12. 2-8
[o] 1 Ri. 14. 23
[p] Salm 12. 4
[q] 2 Ri. 17. 10, 13
[r] Ese. 23. 2, &c.
[s] Hos. 8. 14
[t] Salm 106. 38
[u] caib. 2. 27
[v] Ròm. 7. 9 1 Eoin 1. 8, 10
[w] Hos. 12. 1
[x] 2 Each. 28. 20
[y] 2 Sam. 13. 19
[z] 2 Each. 30. 9 Salm 86. 15
[a] Isa. 28. 15-17
[b] Deut. 30. 1-6

THEIR iad, Ma chuireas duine air falbh a bhean, agus gu-n imich i uaith, agus gu-n gabh i le fear eile, am pill e d'a h-ionnsuidh a rìs[c]? nach bi am fearann sin gu ro mhòr air a thruailleadh? Ach rinn thusa strìopachas le mòran leannan[d]; gidheadh pill riumsa a rìs[e], deir an Tighearna.

2 Tog do shùilean suas ris na h-ionadaibh àrda, agus, feuch, cia an t-àit anns nach do thruailleadh thu? Shuidh thu 'g am feitheamh anns na slighibh[g], mar an t-Arabach 's an fhàsach; agus shalaich thu am fearann le d' strìopachas, agus le d' dhroch-bheirt.

3 Agus chumadh na frasan air an ais[i], agus an t-uisge deireannach cha robh ann; gidheadh agad-sa bha eudan strìopaich[j], chuir thu cùl ri nàire.

4 Nach gairm thu ormsa o'n uair so, *ag ràdh*, M'athair, bu tusa fear-stiùraidh m'òige[k]?

5 An gléidhear *fearg* gu bràth[l]? an cumar *corruich* gu sìorruidh air chuimhne? Feuch, labhair, agus rinn thu aingidheachd; agus chaidh *e* leat.

6 Thubhairt an Tighearna rium fòs ann an làithibh Iosiah an rìgh, Am faca tu ciod a rinn Israel chùl-sleamhnach? Chaidh i suas air gach sliabh àrd[o], agus fo gach crann gorm, agus an sin rinn i strìopachas.

7 Agus thubhairt mise[q], an déigh dhi so uile a dheanamh, Pill a m'ionnsuidhsa: ach cha do phill i. Agus chunnaic a piuthar fhealltach Iudah so[r].

8 Agus chunnaic mise, 'n uair, air son gach uile adhaltranais anns an robh Israel chùl-sleamhnach ciontach, a chuir mi air falbh i, agus a thug mi litir-dhealachaidh dhi, gidheadh nach do ghabh a piuthar fhealltach Iudah eagal, ach gu-n d'imich i, agus gu-n d'rinn i féin strìopachas mar an ceudna.

9 Agus tharladh, le ro mheud a tograidh gu neòghloine, gu-n do thruaill i am fearann, agus gu-n d'rinn i adhaltranas le clachaibh agus le crannaibh[u].

10 Agus fòs an déigh so uile cha do phill a piuthar fhealltach Iudah riumsa le a h-uile chridhe, ach gu cealgach, deir an Tighearn'.

11 Uime sin thubhairt Iehobhah rium; Is mò dh'fhìreannaich Israel chùl-sleamhnach i féin na Iudah chealgach.

12 Imich agus glaodh na briathran so fa chomhair na h-àirde tuath, agus abair; Pill, O Israel chùl-sleamhnach, deir an Tighearn', *agus* cha leig mi mo chorruich ort; oir tha mise tròcaireach[z], deir an Tighearna, cha ghléidh mi m'fhearg gu bràth.

13 A mhàin aidich do chionta[b], gu-n d'rinn thu eusaontas an aghaidh an Tighearna do Dhé; agus gu-n d'rinn thu do

shlighean coitchionn do choigrich, fo gach aon chraoibh uaine; agus nach d' thug sibh géill do m' ghuth-sa, deir an Tighearna.

14 Pillibh, O chlann chùl-sleamhnach, deir an Tighearn', oir tha mi pòsda ruibh[a]: agus gabhaidh mi sibh, aon á baile, agus dithis á teaghlach, agus bheir mi sibh gu Sion:

15 Agus bheir mi dhuibh aodhairean a réir mo chridhe féin[b], agus beathaichidh iad sibh le eòlas agus le tuigse[c].

16 Agus tarlaidh, an uair a théid sibh 'an lìonmhoireachd agus 'am meud anns an fhearann, anns na làithibh sin, deir an Tighearna, cha-n abair iad na's mò, Airce coimhcheangail an Tighearna, ni mò thig i 'n an aire[g], ni mò chuimhnicheas iad i, ni mò bheir iad sùil 'n a déigh, ni mò nithear *sin* tuilleadh.

17 Anns an àm sin theirear ri Ierusalem rìgh-chaithir an Tighearn'; agus bithidh tathaich nan uile chinneach d'a h-ionnsuidh, air sgàth ainme an Tighearn' a bhitheas ann an Ierusalem: agus cha ghluais iad na's mò a réir cruais[1] an droch chridhe féin[k].

18 Anns na làithibh sin théid tigh Iudah gu tigh Israeil[l]; agus thig iad le 'chéile mach as an tìr mu thuath, a chum an fhearainn a thug mise mar sheilbh do 'r n-aithrichibh.

19 Agus an uair a thubhairt mi, Cionnus a bheir mi àite dhuit am measg mhac, agus a bheir mi dhuit am fearann taitneach, oighreachd aoibhneach shluagh nan cinneach? an sin thubhairt mi, Goiridh tu riumsa, M'athair[m]; agus cha phill thu air d'ais o m' leantuinn.

20 Gu deimhin, *mar* a chlaonas bean neo-dhìleas o a fear-pòsda, mar sin bhuin sibhse gu neo-dhìleas riumsa[p], O thigh Israeil, deir an Tighearna.

21 Chualas guth air 'n a h-ionadaibh àrda, caoidh[q] *agus* athchuinge cloinne Israeil; a chionn gu-n do chlaon iad an slighe[s]; dhì-chuimhnich iad an Tighearn' an Dia.

22 Pillibh, o chlann chùl-sleamhnach[t]; leighisidh mise 'ur cùl-sleamhnachaidh. Feuch, tha sinn a' teachd a d'ionnsuidh, oir is tu an Tighearn' ar Dia[u].

23 Gu deimhin *cha-n 'eil ach* dìomhanas anns na cnocaibh, *ann an* neart nan sléibhtean; gu deimhin anns an Tighearn' ar Dia-ne tha slàinte Israeil[v].

24 Ach dh'ith an ni nàrach sin suas saothair ar n-aithrichean o ar n-òige; an caoraich, agus am buar, am mic, agus an nigheana.

25 Luidhidh sinn sìos 'n ar nàire[y], agus thig ar masladh tharuinn: a chionn gu-n do pheacaich sinn an aghaidh an Tighearn', ar Dia, sinn féin agus ar n-aithrichean, o'r n-òige, eadhon gus an diugh, agus nach robh sinn ùmhal do ghuth an Tighearn', ar Dia.

R.C. 612.

[a] Isa. 54. 5
[b] Eph. 4. 11
[c] Eoin 21. 15-17
Gnio. 20. 28
1 Pead. 5. 2
[d] Deut. 10. 20
Isa. 48. 1
[e] Gen. 22. 18
Salm 72. 17
[f] Isa. 45. 25
1 Cor. 1. 31
[g] Isa. 65. 17
[h] Hos. 10. 12
[i] Mat. 13. 7, 22
[j] Deut. 10. 16
Ròm. 2. 28, 29
1 *danarrachd.*
[k] Ròm. 6. 14
[l] Isa. 11. 13
[m] Ròm. 8. 15
[n] Dan. 7. 4
[o] 2 Ri. 24. 1
25. 1
[p] Isa. 48. 8
[q] 2 Cor. 7. 10
[r] Isa. 22. 12
[s] Gnà. 19. 3
[t] Hos. 6. 1
[u] Hos. 13. 4
[v] Salm 121. 1, 2
Isa. 63. 10
[w] Isa. 37. 35
[x] Tuir. 2. 21
[y] Esr. 9. 6, 7
Ròm. 6. 21

## CAIB. IV.

*1 Bhrosnuich Dia clann Israeil gu aithreachas le 'gheallaidhean, 3 agus Iudah, le bhi 'bagairt bhreitheanas uamhasach a thoirt orra. 19 Chaoidh am fàidh gu mòr léir-sgrios an fhearainn.*

MA philleas tu a rìs, O Israeil, deir an Tighearn', a m'ionnsuidh-sa pillidh tu; agus ma chuireas tu air falbh do ghràineileachdan o m' làthair-sa, an sin cha ghluaisear thu:

2 Ach mionnaichidh tu, Mar is beò an Tighearn'[d], ann am fìrinn, ann am breitheanas, agus ann an ionracas: agus beannaichidh na cinnich iad féin ann-san[e], agus ann-san ni iad uaill[f].

3 Uime sin, mar so deir an Tighearna ri fearaibh Iudah, agus ri Ierusalem; Brisibh suas 'ur fearann-treabhaidh[h], agus na cuiribh am measg droighinn[i].

4 Bithibh air 'ur timchioll-ghearradh do an Tighearn'[j], agus thugaibh air falbh roimh-chraicinn 'ur cridheachan, O fheara Iudah, agus a luchd-àiteachaidh Ierusaleim, mu-n téid mo chorruich-sa mach mar theine, agus mu-n las i, air chor as nach feudar a mùchadh, air son aingidheachd 'ur gniomhara.

5 Cuiribh-se an céill ann an Iudah, agus ann an Ierusalem deanaibh follas, agus abraibh; Séidibh an trompaid anns an tìr; éighibh gu h-àrd agus abraibh, Cruinnichibh ri 'chéile, agus rachamaid a steach do na caithrichibh daingnichte.

6 Cuiribh suaicheantas suas ann an Sion, rachaibh air 'ur n-ais, na seasaibh; oir tha mise a' tabhairt uilc o'n àirde tuath, eadhon léir-sgrios mòr.

7 Thàinig an leòmhan[n] a nios o a dhoire[o], agus tha milltear nan cinneach air a thurus: dh'imich e mach as 'àite chum d'fhearann a dheanamh 'n a fhàsach; bithidh do bhailtean air an sgrios, air chor as nach bi aon 'g an àiteachadh.

8 Air an aobhar sin crioslaichibh sibh féin le sac-éideadh[r], deanaibh caoidh agus gul; oir cha-n 'eil fraoch-feirge an Tighearn' air a pilleadh air falbh uainn.

9 Agus tarlaidh anns an là sin, deir an Tighearna, gu-m bàsaich cridhe an rìgh, agus cridhe nan àrd-uaislean; agus bithidh amhluadh air na sagartaibh, agus uamhas air na fàidhibh.

10 An sin thubhairt mise, Och! a Thighearna Iehobhah! gu cinnteach mheall thu gu tur an sluagh so agus Ierusalem, ag ràdh, Bithidh sìth agaibh[w]; an uair a tha 'n claidheamh a' ruigheachd gu ruig an t-anam[x].

11 Anns an àm sin theirear ris an t-sluagh so agus ri Ierusalem; Gaoth loisgeach ann an ionadaibh sgaoilte an fhàsaich, leth ri nighinn mo shluaigh-sa; cha-n ann gu fasgnadh no gu glanadh;

12 Thig treun-ghaoth o *na h-àitibh* sin a m'ionnsuidh-sa: a nis fòs labhraidh mi féin breitheanas 'n an aghaidh.

13 Feuch, mar neulaibh thig e nìos;
mar chuairt-ghaoith bithidh a charbadan;
is luaithe na iolairean a chuid each; mo
thruaighe sinne! oir tha sinn creachta.
14 Glan do chridhe o aingidheachd[a], O
Ierusalem, a chum gu-n tèarnar thu. Cia
fhad a ghabhas do smuaintean aingidh
còmhnuidh an taobh a stigh dhiot?
15 Oir tha guth ag éigheach o Dhan,
agus a' cur àmhghair an céill o shliabh
Ephraim.
16 Glaodhaibh-se ris na cinnich, Feuch!
Cuiribh an céill an aghaidh Ierusaleim,
gu bheil luchd-freiceadain a' teachd o
dhùthaich fad as, agus gu-n tog iad suas
an guth an aghaidh bhailtean Iudah.
17 Mar luchd-coimhead faiche tha iad
'n a h-aghaidh mu'n cuairt di, a chionn
gu-n d'rinn i ar a mach ann am aghaidh-
sa[d], deir an Tighearna.
18 Choisinn do shlighe agus do dhean-
adas na nithe so dhuit[e]; is i so d'aingidh-
eachd; a chionn gu bheil i searbh, oir
tha i 'ruigheachd gu do chridhe.
19 Mo chòm, mo chòm! tha mi air mo
chràdh ann am ballachan mo chridhe; an
taobh a stigh dhiom tha mo chridhe ri
fuaim; cha-n urrainn mi fantuinn a'm'
thosd; a chionn gu-n cuala tu, O
m'anam! guth na trompaid, gaoir a'
chatha.
20 Tha léir-sgrios air lorg léir-sgrios
air a ghairm[g]: gu cinnteach tha 'n tìr gu
h-iomlan creachta: gu h-obann chreach-
adh mo phàilliuna, mo sgàileachan ann
an tiota.
21 Cia fhad a chi mi a' bhratach? a
chluinneas mi fuaim na trompaid?
22 Gu cinnteach tha mo shluagh-sa
amaideach, ormsa cha do ghabh iad
eòlas; is clann aig nach 'eil tuigse iad,
agus tha iad air dhìobhail céille: tha iad
seòlta a dheanamh uilc[l], ach maith a
dheanamh cha-n aithne dhoibh.
23 Chunnaic mi an talamh, agus,
feuch! *bha e* gun dealbh agus falamh[m];
na nèamha fòs, agus bha iad gun solus.
24 Chunnaic mi na sléibhtean, agus,
feuch! chriothnaich iad[o]; agus bha na
cnuic uile air an luasgadh gu mòr.
25 Dh'amhairc mi, agus, feuch! cha
robh aon duine ann; agus uile eoin na
h-ealtuinn, theich iad[r].
26 Dh'amhairc mi, agus, feuch! *bha* a'
mhachair thorrach 'n a fàsach, agus a
h-uile bhailtean air an tilgeadh sìos, roimh
làthair an Tighearna, roimh dhian-theas
'fheirge[u].
27 Oir mar so deir Iehobhah, Bithidh
am fearann gu h-iomlan air 'fhàsachadh,
ach cha dean mi làn-chrìoch.
28 Air son so ni an talamh bròn[v], agus
dorchaichear na nèamha shuas; a chionn
gu-n do labhair mise, agus cha ghabh mi
aithreachas; chuir mi romham, agus cha
téid mi air m'ais uaith.
29 Roimh iolach nam marcach agus

B.C. 612.

[a] Seum. 4. 8
[b] Ese. 23. 40
[c] Isa. 1. 15
Tuir. 1. 17
[d] Neh. 9. 26, 30
Tuir. 1. 8
Dan. 9. 7, &c.
[e] caib. 2. 17, 19
Isa. 50. 1
[f] Gen. 18. 23, &c.
Ese. 22. 30
[g] Salm 42. 7
Ese. 7. 26
[h] Tit. 1. 16
[i] 2 Each. 16. 9
[j] caib. 7. 28
Isa. 9. 13
Seph. 3. 1, 2
[k] Eabh. 12. 9
[l] Mic. 2. 1
Ròm. 16. 19
[m] Isa. 24. 19
[n] Mat. 11. 5
[o] Isa. 5. 25
Ese. 38. 20
Hab. 3. 6
[p] Mic. 3. 1
[q] Salm 2. 3
[r] Seph. 1. 3
[s] Hos. 13. 7
Am. 5. 18, 19
[t] Ese. 22. 27
Seph. 3. 3
[u] Salm 76. 7
[v] Hos. 4. 3
[w] Ios. 23. 7
Seph. 1. 5

nam fear-bogha, tha gach caithir a' teich-
eadh; chaidh iad a steach do thiugh-
choilltibh, agus streap iad suas air na
creagaibh: tha na h-uile bhailtean air an
tréigsinn, agus cha-n 'eil aon duine 'g an
àiteachadh.
30 Agus thusa, 'n uair a chreachar thu,
ciod a ni thu? Ged éid thu thu féin le
corcur, ged sgeadaich thu thu féin le
seudaibh òir[b], ged ung thu do rosgan le
dathaibh, gu dìomhain ni thu thu féin
sgiamhach: nithear tàir ort le *do* leann-
ain, air d'anam tha iad 'an tòir.
31 Gu cinnteach chuala mi glaodh
amhuil mnatha ri saothair, teanntachd
amhuil mnatha ri breith a ceud leinibh,
glaodh nighinn Shioin; a' caoidh, a'
sgaoileadh a bas[c], *agus ag ràdh*, Mo
thruaighe mise nis! oir tha m'anam air a
chlaoidh le luchd-mortaidh!

## CAIB. V.

1 *Na breitheanais a thug Dia air na h-Iudhaich air son an aingidheachd,* 7 *an adhaltranais,* 10 *an ceilge,* 20 *agus an euceartan.*

RUITHIBH air 'ur n-ais agus air 'ur
n-aghaidh feadh shràidean Ierusa-
leim, agus faicibh a nis, agus bitheadh
fios agaibh, agus iarraibh 'n a h-ionadaibh
farsuinn, am faigh sibh aon duine[f], am
bheil neach sam bith ann a tha 'cur 'an
gniomh breitheanais, a tha 'g iarraidh na
fìrinn; agus bheir mise dhi maitheanas.
2 Ach ged their iad, Mar is beò an
Tighearna[h] gu deimhin tha iad a' mionn-
achadh gu breugach.
3 O Thighearna, nach 'eil do shùilean-
sa air an fhìrinn[i]? Bhuail thu iad, ach
cha d'rinn iad bròn[j]; chaith thu iad, ach
dhiùlt iad gabhail ri smachdachadh[k];
rinn iad an aghaidh na's cruaidhe na
creag; dhiùlt iad pilleadh.
4 An sin thubhairt mise, Gu cinnteach
is iad so na daoine ìosal; tha iad gun
chéill, a chionn nach aithne dhoibh slighe
an Tighearna[n], breitheanas an Dé.
5 Ruigidh mi na daoine uasal agus
labhraidh mi riu-san; oir is aithne
dhoibhsan slighe an Tighearna[p], breith-
eanas an Dé. Ach spealg iad so gu
h-iomlan a' chuing[q], sgaoil iad as a chéile
na cuibhrichean.
6 Uime sin ni leòmhan as a' choille an
sgrios[s], ni madadh-alluidh[t] an fhàsaich
am milleadh; ni liopard faire os ceann am
bailtean: gach aon a théid a mach asda
reubar e 'n a bhloighdibh; a chionn gu
bheil an lochdan lìonmhor, an cùl-
sleamhnachadh minic.
7 Cionnus a mhaitheas mi so dhuit?
thréig do chlann mise, agus mhionnaich
iad orra sin nach 'eil idir 'n an diathan[w]:
an uair a shàsuich mise iad *le lòn*, an sin
rinn iad adhaltranas, agus ann an tigh
na strìopaich chruinnich iad 'n am buidh-
nibh.
8 Bha iad mar òig-eich bhiadhta 's a'

mhaduinn ; gach aon a' sitrich an déigh
mnatha a choimhearsnaich.
9 Air son nan nithe so nach tig mise
g'*an* amharc[b], deir an Tighearn'; agus air
a' leithid so de chinneach nach dean
m'anam dìoghaltas ?
10 Rachaibh-se suas air a ballachan,
agus sgriosaibh ; ach na deanaibh crìoch
iomlan[e]: thugaibh air falbh a daingnich-
ean, oir cha bhuin iad do an Tighearn'.
11 Oir bhuin tigh Israeil agus tigh
Iudah gu ro chealgach riumsa, deir an
Tighearna.
12 Dh'àicheadh iad an Tighearn'[h], agus
thubhairt iad, Cha-n e *a th'ann* ; ni mò
thig olc oirnn[i]; agus an claidheamh no a'
ghort cha-n fhaic sinn.
13 Ach bithidh na fàidhean mar
ghaoith[j]; agus cha-n 'eil am focal annta:
mar so nithear orra féin.
14 Air an aobhar sin, mar so deir Ieho-
bhah, Dia nan sluagh ; A chionn gu bheil
sibh a' labhairt an fhocail so, feuch, ni
mise m'fhocal ann ad bheul-sa 'n a theine[m],
agus an sluagh so 'n an connadh, agus
loisgidh e suas iad.
15 Feuch, bheir mi 'n 'ur n-aghaidh
cinneach o chéin[o], O thigh Israeil, deir
an Tighearn': is cinneach cumhachdach
e, is cinneach ro shean e ; cinneach nach
aithne dhuit an cainnt, ni mò thuigeas tu
ciod a their iad.
16 Tha am balg-saighead mar uaigh
fhosgailte ; tha iad uile 'n an daoine
treuna.
17 Agus caithidh iad d'fhogharadh[q],
agus d'aran ; caithidh iad do mhic agus
do nigheana ; caithidh iad do chaoraich
agus do chrodh ; caithidh iad d'fhìonainean
agus do chranna-fige ; ni iad bochd leis
a' chlaidheamh na bailtean daingnichte
anns an robh thu a' cur do dhòchais.
18 Gidheadh anns na làithibh sin, deir
an Tighearna cha toir mi crioch iomlan
oirbh[u].
19 Agus tarlaidh, an uair a their sibh,
C'uim' an d'rinn an Tighearn' ar Dia ruinn
na nithe so uile[v]? an sin freagraidh tusa
iad, Amhuil a thréig sibhse mise, 's a rinn
sibh seirbhis do dhiathaibh coimheach
ann 'ur tìr, mar sin ni sibh seirbhis do
choigrich ann an dùthaich nach leibh
féin[x].
20 Innsibh-se so ann an tigh Iacoib,
agus cuiribh an céill e ann an Iudah, ag
ràdh,
21 Eisdibh so a nis, O shluagh amaid-
each agus mhi-chéillidh, aig am bheil
sùilean, ach nach faic[z]; aig am bheil
cluasan, ach nach cluinn.
22 Nach bi eagal oirbh romham-sa[b],
deir an Tighearna ? nach criothnaich sibh
ann am làthair-sa[c], a shuidhich a' ghain-
eamh *mar* chrìch do 'n fhairge[d], le ordugh
buan, nach feud i dol thairte : ged luaisg
a tuinn iad féin, cha toir iad buaidh ; ged
bheuc iad, cha téid iad na's faide ?

B.C. 612.

a Hos. 4. 8
b rann 29
caib. 9. 9
c Isa. 31. 6
d Deut. 11. 13, 14
e caib. 4. 27
30. 11
f Gen. 8. 22
g caib. 3. 3
h 2 Each. 36. 16
i Isa. 28. 15
j caib. 14. 13, 15
k Mic. 6. 12
l Deut. 32. 15
m caib. 20. 9, 11
n caib. 22. 15-19
o Deut. 28. 49
Isa. 5. 26
29. 3, 6
p Hos. 6. 10
q Lebh. 26. 16
Deut. 28. 31, 33
r Ese. 13. 6
s Mic. 2. 11
t Deut. 32. 29
Tuir. 1. 9
u rann 10
v Deut. 29. 24, &c.
1 Ri. 9. 8, 9
w Neh. 3. 14
x Deut. 28. 48
y Ese. 26. 7, &c.
z Isa. 6. 9
Ese. 12. 2
Eoin 12. 40
Ròm. 11. 8
a 2 Ri. 25. 1
b caib. 10. 7
Tais. 15. 4
c Salm 99. 1
d Iob 38. 11
Gnà. 8. 29
e caib. 8. 20

23 Ach aig an t-sluagh so tha cridhe
eas-ùmhal agus ceannairceach[a]: chaidh
iad air an ais, agus dh'imich iad air
falbh[c].
24 Ni mò deir iad 'n an cridhe, Bith-
eadh a nis eagal an Tighearn' ar Dé oirnn,
a tha 'toirt araon a cheud uisge agus
an uisge dheireannaich, 'n a àm féin[d];
seachduinean suidhichte an fhogharaidh
tha e 'gleidheadh air ar son[f].
25 Phill 'ur n-aingidheachd na nithe so
air falbh[g]; agus chum 'ur lochdan an ni
a tha maith air ais uaibh.
26 Oir gheibhear am measg mo shluaigh-
sa droch dhaoine : tha iad ri feall-fholach,
mar neach a' suidheachadh lìontan ; tha
iad a' leagadh ribe, tha iad a' glacadh
dhaoine.
27 Mar chliabh a tha làn eun, mar sin
tha an tighean làn de chéilg : uime sin
tha iad air fàs mor, agus air cinntinn
saoibhir[k].
28 Tha iad air fàs reamhar[l], tha iad
dealrach : seadh, thug iad bàrr air gniomh-
araibh nan aingidh : cha-n eil iad a' toirt
breth air a' chùis[n], cùis an dìlleachdain,
gidheadh tha iad a' soirbheachadh ; agus
còir an uireasbhuich cha-n 'eil iad a' seas-
amh.
29 Air son nan nithe so nach tig mise
g'an amharc? deir an Tighearn': air a'
leithid so de chinneach nach dean m'anam
dìoghaltas ?
30 Tha ni uamhasach agus ro eagalach
'g a chur 'an gniomh anns an tìr[p]:
31 Tha na fàidhean ri fàistneachd-
bhréige[r]; agus na sagairt a' riaghladh air
an làimh-san ; agus is ait le m' shluagh-
sa e 'bhi mar sin[s]; ach ciod a ni sibh ann
an deireadh na cùise[t]?

## CAIB. VI.

1 *Tha naimhdean Iudah dian gu a lùchairtean a sgrios.* 9 *Ghearain am fàidh gu robh an sluagh a' tréigsinn an Tighearna:* 18 *Dh'fhoillsich e breitheanais Dhé;* 26 *Agus bhrosnuich e an sluagh gu aithreachas.*

TEICHIBH gu h-iomlan, O mhaca
Bheniamin, a mach á meadhon Ieru-
saleim agus ann an Tecoa séidibh an
trompaid ; air Betacerem[w] fòs cuiribh
suas comharadh teine : oir dh'fhoillsich-
eadh olc o'n àirde tuath[y], agus dòrainn
mhòr.
2 Cosmhuil ri àit ionaltraidh taitneach
rinn mise nighean Shion.
3 D'a h-ionnsuidh thig na buachaillean
le'n treudaibh : suidhichidh iad am pàill-
iuna 'n a h-aghaidh air gach taobh[a]; ion-
altraidh iad gach aon 'n a àite féin.
4 Deasaichibh cogadh 'n a h-aghaidh :
Eiribh, agus rachamaid suas mu mheadh-
on là : Mo thruaighe sinne ! oir tha an
là air dol seachad[e]; oir tha dubharan an
anmoich air an sìneadh a mach.
5 Eiribh, agus rachamaid suas anns an
oidhche, agus milleamaid a lùchairtean.

6 Oir mar so labhair Tighearna nan sluagh, Gearraibh sìos craobhan, agus tilgibh tòrr an aghaidh Ierusaleim: is i so a' chaithir a tha gu bhi air a smachdachadh; is fòirneart i gu h-iomlan an taobh a stigh dhi.

7 Amhuil a chuireas tobar a mach 'uisgeachan[b], mar sin tha ise a' cur a mach a droch-bheairt: tha ainneart agus creach ri chluinntinn innte[d]: a'm' làthairsa do ghnàth tha bròn agus lotadh.

8 Gabh fòghlum, O Ierusalem[f], air eagal gu-n dealaich m'anam riut[g]; air eagal gu-n dean mi fasach dhiot, fearann neo-àitichte.

9 Mar so deir Tighearna nan sluagh: Dìoghlumaidh iad gu buileach mar fhìonain iarmad Israeil: pill air a h-ais do làmh, mar fhear-tionail nam fìon-dhearcan gus na cliabhan.

10 Cò ris an labhair mi, agus d'an toir mi rabhadh[i], air chor as gu-n cluinn iad? Feuch, tha an cluas gun timchioll-ghearradh[k], agus cha-n urrainn iad éisdeachd: feuch, tha focal Iehobhah dhoibh-san 'n a mhasladh[l]; cha-n 'eil tlachd aca ann.

11 Air an aobhar sin tha mise làn de chorruich [an Tighearna :] tha mi sgìth g'a cumail a steach: dòirtidh mi mach i air a' chloinn anns na sràidibh[n], agus air an òigridh a tha cruinn le 'cheile: seadh, glacar am fear, agus fòs a' bhean[o], an t-aosda, maille ris an ti 'bhitheas làn de làithibh.

12 Agus bheirear thairis an tighean do dhaoinibh eile, *am* fearann *agus* na mnathan mar an ceudna; oir sìnidh mise mo làmh a mach an aghaidh luchd-àiteachaidh na tìre, deir an Tighearn'.

13 Oir o'n aon a's lugha gus an aon a's mò dhiubh, tha gach neach 'g a thoirt féin suas d'a[1] ana-miannaibh[r]; agus o'n fhàidh fòs gus an sagart, tha gach aon a' gnàthachadh ceilge.

14 Leighis iad mar an ceudna lot nighinn mo shluaigh-sa gu faoin[u], ag ràdh, Sìth, sìth; agus gun sìth ann[v].

15 An robh nàire orra chionn gu-n do chuir iad gràineileachd 'an gniomh[w]? ni h-eadh, cha do ghabh iad nàire air aon chor; ni mò bha rugha air an gruaidh; uime sin tuitidh iad am measg na muinntir a thuiteas[z]; anns an àm 's an tig mise g' an amharc, tilgear sìos iad, deir an Tighearna.

16 Mar so thubhairt an Tighearna; Seasaibh anns na ròidibh agus faicibh, agus feòraichibh[a] air son nan seana cheuman[b], C'àit am bheil an t-slighe mhaith[d] agus gluaisibh innte[e]; mar sin gheibh sibh fois do 'r n-anamaibh[f]. Ach thubhairt iadsan, Cha ghluais sinn *innte*.

17 Chuir mi mar an ceudna luchd-faire os 'ur ceann[g], *ag ràdh*; Eisdibh ri fuaim na trompaid. Ach thubhairt iadsan, Cha-n éisd sinn[h].

R.C. 612.

[a] Gnà. 1. 31
[b] Isa. 57. 20
[c] Gnà. 28. 9
[d] Ese. 7. 11, 23
[e] Salm 50. 7-9
Isa. 1. 11
Am. 5. 21, 22
Mic. 6. 6-8
[f] Gnà. 4. 13
Seph. 3. 7
[g] Ese. 23. 18
[h] Ese. 3. 20
Ròm. 11. 9
[i] Isa. 53. 1
[j] rann 1
[k] Gnio. 7. 51
[l] caib. 20. 8, 9
[m] Isa. 5. 30
[n] caib. 9. 21
[o] Isa. 1. 16, 17
Mat. 3. 8
[p] caib. 13. 21
Gnà. 1. 27, 28
Tuir. 1. 12
[q] caib. 4. 10
Isa. 1. 20
[1] *do shannt.*
[r] Mic. 3. 5, 11
[s] caib. 25. 34
Mic. 1. 10
[t] Tuir. 1. 16
[u] caib. 8. 11, 12
[v] Tuir. 2. 14
[w] caib. 3. 3
[x] caib. 9. 4
[y] Isa. 1. 22, 25
[z] Gnà. 29. 1
[a] caib. 50. 5
[b] caib. 18. 15
Mal. 4. 4
[c] Mat. 5. 13
[d] Dàn 1. 7
[e] Col. 2. 6
[f] Mat. 11. 29
[g] Ese. 3. 17
Hab. 2. 1
[h] Sech. 7. 11

18 Uime sin cluinnibh, O fhineachan, 'us bitheadh fios agaibh, O choimhthionail; an ni sin a tha 'n am measg cluinn, O thalamh!

19 Feuch, bheir mise dòrainn air an t-sluagh so, toradh an smuaintean féin[a]; a chionn nach d'thug iad éisdeachd do m' bhriathraibh: agus a thaobh mo reachd, chuir iad eadhon cùl ris[c].

20 C'uim an tig thugam-sa tùis o Sheba[e]? agus a' chuilc chùbhraidh o dhùthaich fad as? Cha-n 'eil 'ur tabhartais-loisgte taitneach, ni mò tha tlachd agam-sa 'n 'ur n-ìobairtibh.

21 Air an aobhar sin mar so deir an Tighearna, Feuch, leagaidh mi cip-thuislidh 'an rathad an t-sluaigh so[h], agus tuitidh na h-aithrichean agus na mic orra; an coimhearsnach agus a charaid bàsaichidh le 'chéile.

22 Mar so deir an Tighearna, Feuch, tha sluagh a' teachd o fhearann na h-àirde tuath[j], agus dùisgear cinneach mòr o chrìochaibh na talmhainn.

23 Glacaidh iad am bogha agus an t-sleagh: tha iad an-iochdmhor, agus cha ghabh iad truas; beuchdaidh an guth mar an fhairge[m], agus marcaichidh iad air eachaibh, air an tarruing 'an ordugh mar dhaoine gu cogadh, ann ad aghaidh-sa, O nighean Shioin.

24 Chuala sinn iomradh air so: dh'fhàs ar làmhan lag: tha goimh air deanamh greim oirnn[p]; pian, amhuil mnatha ri saothair chloinne.

25 Na rachaibh a mach do'n mhachair, na siùbhlaibh anns an t-slighe; oir *an sin* tha claidheamh an nàmhaid[q], uamhas air gach taobh.

26 O nighean mo shluaigh, éid thu féin le eudach-saic, agus aornagain thu féin ann an luaithre[s]: dean caoidh *mar air son* aon mhic[t], cumha ro gheur: oir gu h-obann thig an creachadair oirnn.

27 Shonruich mi thusa gu bhi a'd' bhaideal, a'd' dhaingneach am measg mo shluaigh; agus aithnichidh tu, agus dearbhaidh tu an slighe.

28 Tha iad uile 'n an daoinibh a thug barrachd ann an ceannairc, a' gluasad gu cealgach[x]: is umha agus iarrunn iad[y]: an t-iomlan diubh 'n an innealaibh truaillidheachd.

29 Loisgeadh na builg leis an teine, chaitheadh an luaith; leagh am fear-leaghaidh gu dìomhain; oir cha-n 'eil iadsan a tha olc air an sgaradh air falbh:

30 Airgiod nach fiù theirear riu[c], a chionn gu-n do chuir an Tighearna cùl riu.

## CAIB. VII.

1 *Chuir Dia Ieremiah a ghairm nan Iudhach gu aithreachas. chum 's nach bitheadh iad air an giùlan 'am braighdeanas.* 17 *Bhagair an Tighearn' iad le 'fheirg do bhrìgh gu-n do chuir iad*

*campar air le'n ìodholaibh - aoraidh. 21
Ghluais an sluagh ann an comhairlibh ais-
innleachdach an cridhe féin. 32 Breitheanais
air am bagradh orra air son an droch
ghniomhara.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah, o an
Tighearn', ag ràdh ;
2 Seas ann an geata tighe an Tighearn',
agus glaodh anns an àite sin am focal so,
agus abair, Cluinnibh focal an Tighearn',
uile Iudah, sibhse 'tha 'g imeachd a
steach air na dorsaibh so gu aoradh a
thoirt do Iehobhah.
3 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, Leasaichibh 'ur slighean
agus 'ur gniomharan[e], agus bheir mise
dhuibh còmhnuidh a ghabhail anns an
àite so.
4 Na h-earbaibh á briathraibh breug-
ach[f], ag ràdh, *Is* teampull an Tighearna,
teampull an Tighearna, teampull an Tigh-
earn' iad so.
5 Oir ma leasaicheas sibh gu h-iomlan
'ur slighean agus 'ur gniomhara ; ma
bheir sibh gu ceart breitheanas eadar
duine agus a choimhearsnach ;
6 Mur sàruich sibh an coigreach, an
dìlleachdan agus a' bhantrach ; agus mur
dòirt sibh fuil neo-chiontach anns an àite
so, agus mur téid sibh air lorg dhiathan
eile[h], chum 'ur dòrainn féin :
7 An sin bheir mise dhuibh còmhnuidh
'ghabhail anns an àite so[i], anns an fhear-
ann a thug mi do'r n-aithrichibh, o linn
gu linn.
8 Feuch, tha sibhse a' deanamh buin á
briathraibh breugach o nach faigh sibh
buannachd.
9 Ciod ? am feadh tha sibh a' goid[l], a'
mortadh, agus a' deanamh adhaltranais,
agus a' mionnachadh gu breugach, agus
a' losgadh tùise do Bhaal, agus a' gluasad
air lorg dhiathan coimheach, air nach robh
eòlas agaibh :
10 An tig sibh an sin, agus an seas sibh
ann am làthair-sa[o], 's an tigh so a tha air
a ghairm air m'ainm, agus an abair sibh,
Tha sinn air ar toirt thairis a chum
nan gràineileachdan so uile a chur 'an
gniomh?
11 An e gu-n d' rinneadh an tigh so,
a dh'ainmicheadh ormsa[q], 'n a shlochd
mhèirleach[t] 'n 'ur sùilibh-se? Feuch,
chunnaic mise féin *e*, deir an Tighearn'.
12 Ach rachaibh a nis do m'àite-sa a tha
ann an Siloh[u], far an do chuir mi m'ainm
an toiseach[v], agus faicibh cionnus a bhuin
mi ris, air son aingidheachd mo shluaigh
Israeil[w].
13 Agus a nis, a chionn gu-n d' rinn
sibhse na h-oibre so uile, deir an Tigh-
earn', agus gu-n do labhair mise ruibh ag
éirigh gu moch[z], agus a' labhairt[a], ach cha
d'éisd sibhse ; agus gu-n do ghlaodh mi
ruibh, ach cha do fhreagair sibh[b]:
14 Uime sin, ni mi ris an tigh *so* a
dh'ainmicheadh orm, as am bheil sibhse

R.C. 600.

[a] 2 Ri. 17. 23
[b] Salm 78. 67
Hos. 9. 3
[c] 1 Eoin. 5. 16
[d] caib. 15. 1
[e] Isa. 1. 16, 17
Mat. 3. 8
[f] Mic. 3. 11
Mat. 3. 9, 10
[g] 1 Cor. 10. 22
[h] Deut. 6. 14, 15
[i] Deut. 4. 40
[j] Am. 5. 21
[k] 1 Sam. 15. 22
Salm 40. 6
Hos. 6. 6
[l] Hos. 4. 1, 2
Ròm. 2. 2, 17, &c.
[m] Ecs. 15. 26
Deut. 6. 3
[n] Ecs. 19. 5
Lebh. 26. 3, 12
[o] Ese. 23. 39
[p] Salm 81. 11, 12
[q] 2 Each. 6 33
[r] caib. 11. 7, 8
[s] Hos. 4. 16
[t] Mat. 21. 13
[u] Ios. 18. 1
[v] Deut. 12. 11
[w] caib. 26. 6
1 Sam. 4. 11, &c.
Salm 78. 60, 61
[x] Neh. 9. 17, 29
[y] caib. 16. 12
[z] 2 Each. 36. 15
[a] Neh. 9. 29, 30
[b] Isa. 65. 12
66. 4

a' deanamh buin, agus ris an ionad a thug
mi dhuibhse, agus do 'r n-aithrichibh,
amhuil a rinn mi ri Siloh.
15 Agus tilgidh mi sibh a mach á
m'fhianuis[a], mar a thilg mi mach 'ur
bràithrean uile, an t-iomlan de shliochd
Ephraim[b].
16 Air an aobhar sin, na guidh thusa
air son an t-sluaigh so[c], ni mò chuireas
tu suas glaòdh no athchuinge as an leth,
ni mò ni thu eadar-ghuidhe riumsa ; oir
cha-n éisd mise riut[d].
17 Nach faic thu ciod a tha iad so a'
deanamh ann am bailtibh Iudah, agus
ann an sràidibh Ierusaleim ?
18 Tha a' chlann a' tional connaidh,
agus na h-aithrichean a' fadadh an teine,
agus na mnathan a' fuineadh taoise, a
dheanamh bhreacag do bhan - righinn
nèimh, agus a dhòrtadh a mach thabh-
artas-dibhe do dhiathaibh eile, gu campar
a chur ormsa.
19 Am bheil iad a' cur campair ormsa[g]?
deir an Tighearna ; nach ann a tha iad a'
cur [dragh] orra féin, a chum maslaidh
an gnùise féin ?
20 Air an aobhar sin, mar so deir an
Tighearna Iehobhah, Feuch, dòirtear
m'fhearg-sa, agus mo dhian-chorruich a
mach air an àite so, air duine agus air
ainmhidh, agus air craobhan na mach-
arach, agus air toradh an fhearainn ; agus
loisgidh i, agus cha ghabh i mùchadh.
21 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, Cuiribh 'ur tabhartais-loisgte
ri'r n-ìobairtibh[j], agus ithibh feòil.
22 Oir cha do labhair mise ri'r n-aith-
richibh[k], ni mò dh'àithn mi dhoibh, anns
an là 's an d' thug mi iad a mach á tir na
h-Eiphit, mu thimchioll thabhartas-loisgte
no ìobairtean :
23 Ach an ni so dh'àithn mi dhoibh, ag
ràdh, Thugaibh géill do m' ghuth[m], agus
bithidh mise a'm' Dhia dhuibh-se[n], agus
bithidh sibhse 'n 'ur sluagh dhomh-sa ;
agus gluaisibh anns na h-uile shlighibh a
dh'àithn mi dhuibh, a chum gu-n éirich
gu maith dhuibh.
24 Ach cha d'éisd iad[p], ni mò dh'aom
iad an cluas, ach ghluais iad ann an comh-
airlibh ais-innleachdach an droch chridhe
féin[r], agus chaidh iad air an ais[s], agus
cha-n ann air an aghaidh.
25 O'n là air an d'thàinig 'ur n-aith-
richean a mach á tìr na h-Eiphit, gus an
là 'n diugh, chuir mi d'ur n-ionnsuidh
m'uile sheirbhisich na fàidhean, ag éirigh
gach là gu moch agus 'g an cur a mach :
26 Gidheadh cha d'éisd iad rium, ni mò
dh'aom iad an cluas, ach chruaidhich iad
am muineal[x]; rinn iad na bu mhiosa na'n
aithrichean[y].
27 Uime sin, labhraidh tu na briathra
so uile riu, ach cha-n éisd iad riut :
glaodhaidh tu riu mar an ceudna, ach
cha fhreagair iad thu.
28 Uime sin their thu riu, So an cinn-

each nach 'eil a 'toirt géill do ghuth an
Tighearn', an Dia : ni mò ghabh iad ri
cronachadh[a]: dh'eug an fhìrinn, agus
ghearradh a mach o'm beul i.
29 Gearr dhiot do ghruag[b], *O Ierusa-
lem*, agus tilg uait i, agus tog suas tuir-
eadh air na h-ionadaibh àrda : oir chuir
Iehobhah uaith, agus thréig e ginealach a
chorruich.
30 Oir rinn clann Iudah olc ann am
shealladh-sa, deir an Tighearna ; chuir
iad an gràineileachdan anns an tigh a
dh'ainmicheadh ormsa[d], chum a thruaill-
eadh.
31 Agus thog iad ionadan àrda Tho-
pheit[e], a tha ann an gleann mhic Hinoim,
a losgadh am mac[f] agus an nighean
's an teine ; ni nach d'àithn mise, 's nach
d' thàinig idir ann am chridhe.
32 Air an aobhar sin, feuch, tha na
làithean a' teachd, deir an Tighearn',
anns nach goirear na 's mò ris Tophet,
no gleann mhic Hinoim ; ach gleann a'
mharbhaidh : oir adhlaicidh iad ann an
Tophet[i], gus nach bi àite *falamh* ann.
33 Agus bithidh cairbhean an t-sluaigh
so 'n am biadh do eunlaith an athair[k],
agus do bheathaichibh na talmhainn ;
agus cha-n fhuadaich aon neach air falbh
*iad*.
34 An sin cuiridh mise cosgadh ann
am bailtibh Iudah, agus ann an sràidibh
Ierusalem, air guth an t-subhachais[m], agus
guth an aoibhneis, guth an fhir nuadh-
phòsda, agus guth na mnatha nuadh-
pòsda: oir bithidh an dùthaich 'n a
fàsach[o].

## CAIB. VIII.

1 *Teanntachd agus trioblaidean nan Iudhach.* 5 *Chronaich am fàidh iad air son an cùl-sleamhnachaidh.* 13 *Nochd e dhoibh na breitheanais a bha gu teachd orra,* 18 *agus rinn e caoidh air son an leòin.*

ANNS an àm sin, deir an Tighearna,
bheir iad a mach cnàmhan rìghrean
Iudah[q], agus cnàmhan a prionnsachan,
agus cnàmhan nan sagart, agus cnàmhan
nam fàidhean, agus cnàmhan luchd-àit-
eachaidh Ierusaleim as an uaighean ;
2 Agus sgaoilidh siad iad fa choinneamh
na gréine, agus na gealaich agus uile
fheachd nèimh[s], d'an d'thug iad spéis,
agus d'an d'rinn iad seirbhis, agus air an
robh iad a' leanmhuinn, agus a bha iad
ag iarraidh, agus d'an d'thug iad aoradh :
cha chruinnichear iad, cha-n adhlaicear
iad ; 'n an aolach bithidh iad air aghaidh
na talmhainn[u].
3 Agus bithidh bàs na's roghnaiche na
beatha[v] leis an uile fhuigheall a mhaireas
de'n teaghlach olc so, a bhitheas 'n am
fuigheall anns gach uile àite gus am
fògair mise iad, deir Tighearna nan
sluagh.
4 Os bàrr, their thu riu, Mar so deir
an Tighearn'; An tuit iad agus nach

B.C. 600.

[a] caib. 32. 33
[b] Iob 1. 20
Mic. 1. 16
[c] Eoin 5. 40
[d] 2 Ri. 21. 4, 7
Ese. 8. 5, &c.
[e] 2 Ri. 23. 10
[f] Salm 106. 38
[g] Dàn 2. 12
[h] Eoin 9. 41
Ròm. 2. 17, &c.
[i] caib. 19. 6, 11
Ese. 6. 5, &c.
[j] Mat. 15. 6
1 Cor. 1. 27-29
[k] Deut. 28. 26
Salm 79. 2
[l] Isa. 8. 20
[m] Isa. 24. 7, 8
Hos. 2. 11
1 *do shannt.*
[n] Isa. 56. 11
[o] Lebh. 26. 33
Isa. 3. 26
[p] Ese. 13. 10
[q] Ese. 37. 1
[r] Deut. 32. 35
Hos. 5. 9
[s] 2 Ri. 23. 5
[t] Hos. 2. 8, 9
[u] 2 Ri. 9. 37
[v] Tais. 9. 6
[w] caib. 23. 15
[x] caib. 14. 19
[y] caib. 4. 15

éirich iad a rìs? An téid e air falbh,
agus nach pill e air ais?
5 C'ar son *ma ta* tha'n sluagh so a'
sleamhnachadh air an ais? *c'ar son* a tha
Ierusalem ri cùl-sleamhnachadh bith-
bhuan? tha iad a' deanamh greim daing-
ean air ceilg, tha iad a' diùltadh pill-
eadh[c].
6 Thug mise fainear, agus chuala mi ;
cha do labhair iad gu ceart ; cha-n 'eil
aithreachas air aon neach d'a aingidh-
eachd, ag ràdh, Ciod a rinn mi? Tha
gach aon a' pilleadh g'a shlighe, mar a
dhian-ruitheas an t-each a chum a'
chòmhraig.
7 Seadh, is aithne do'n chorra-bhàin
anns an athar a h-àm féin, agus is aithne
do'n choluman[g], agus do'n chorra-mhon-
aidh, agus do'n ghòlan-ghaoithe àm an
teachd : ach cha-n aithne do m'shluagh-
sa breitheanas an Tighearna.
8 Cionnus a their sibh, Tha sinn glic[h],
agus tha reachd an Tighearna 'n ar
measg? Feuch, gu deimhin is dìomhanas
obair na cleit-sgrìobhaidh[j], cha-n 'eil anns
na sgrìobhaichean ach dìomhanas.
9 Nàraicheadh na daoine glice, tha iad
fo ghcilt, tha iad an sàs ; feuch, ri focal
an Tighearna chuir iad cùl ; agus ciod an
gliocas a tha aca[l]?
10 Uime sin am mnathan bheir mise
do dhaoinibh eile ; am fearann dhoibh-
san a théid 'an seilbh ann ; oir tha iad
uile, o'n neach a's mò gus an neach a's
lugha, air an toirt suas d'an[1] ana-miann-
aibh[n]; o'n fhàidh eadhon gus an sagart,
tha gach aon a' gnàthachadh ceilge.
11 Agus leighis iad lot nighinn mo
shluaigh-sa gu faoin, ag ràdh, Sìth, sìth[p];
agus gun sìth ann.
12 An robh nàire orra chionn gu-n do
chuir iad gràineileachd 'an gniomh? Ni
h-eadh, cha robh iad nàrach air aon chor,
ni mò ghabh an gruaidh rugha : uime sin
tuitidh iad am measg na muinntir a
thuiteas ; anns an àm 's an tig mise g'an
amharc tilgear sìos iad[r], deir an Tigh-
earna.
13 Ni mise gu buileach an sgrios, deir
an Tighearna ; cha bhi fìon-dhearc air an
fhìonain, no fìgean air a' chrann-fhìge ;
seargaidh eadhon an duilleach ; agus *na
nithean a* thug mise dhoibh siùbhlaidh
uatha[t].
14 C'ar son tha sinn a' suidhe 'n ar
tàmh? cruinnichibh sibh féin agus rach-
amaid a steach do na caithrichibh daing-
nichte ; agus bitheamaid 'n ar tosd an
sin ; oir chuir an Tighearn' ar Dia 'n ar
tosd sinn, agus thug e dhuinn uisge dom-
blais r'a òl[w], a chionn gu-n do pheacaich
sinn an aghaidh an Tighearna.
15 Bha sùil againn ri sìth[x], ach maith
sam bith cha *d'thàinig* ; ri aimsir slàinte,
agus feuch uamhas!
16 O Dhan chualas srannail a chuid
each[y]: roimh thorman sitrich 'eacha

meamnach chriothnaich am fearann uile[a]: oir thàinig iad, agus shluig iad am fearann, agus gach ni a tha ann[1], a' chaithir agus iadsan a tha 'g a h-àiteachadh.

17 Oir feuch, cuiridh mise 'n 'ur measg, nathraichean, righ-nathraichean, air nach luidh geasan[d], agus teumaidh iad sibh, deir an Tighearna.

18 Cha-n 'eil leigheas air mo bhròn: tha mo chridhe fo leòn an taobh a stigh dhìom.

19 Feuch, guth glaoidh nighinn mo shluaigh, o thìr chéin: Nach 'eil an Tighearn' ann an Sion[e]? nach 'eil a rìgh innte[f]? c'ar son ma ta 'bhrosnuich iad mise gu feirg le'n dealbhan snaidhte[g], agus le'n dìomhanais choimheach?

20 Chaidh am fogharadh seachad, tha an samhradh crìochnaichte, ach cha-n 'eil sinne air ar saoradh.

21 Air son leòin nighinn mo shluaigh, tha mise air mo leòn; tha mi dubh-bhrònach[i]; rinn uamhunn mo ghlacadh.

22 Nach 'eil ioc-shlàint ann an Gilead[j]? nach 'eil léigh an sin[k]? C'ar son, ma ta, nach 'eil slàinte air a h-aiseag do nighinn mo shluaigh-sa?

## CAIB. IX.

1 *Tha am fàidh a' caoidh aingidhcachd a shluaigh,* 9 *agus nam breitheanas a thàinig orra.* 12 *Nochd e dhoibh gu-n do smachdaich Dia iad a chionn nach robh iad ùmhal d'a ghuth.* 23 *Chomhairlich e dhoibh gun uaill a dheanamh 'n an gliocas féin.*

OCH nach b'uisge mo cheann, agus nach bu tobar dheur mo shùilean, a chum gu-n guilinn a là agus a dh'oidhche[n] air son muinntir mharbhta nighinn mo shluaigh!

2 Och nach robh agam anns an fhàsach pàilliun fir-thuruis[o], a chum gu fàgainn mo shluagh, agus gu-n imichinn uatha! oir is luchd-adhaltranais iad uile[r], coimhthionail de dhaoine cealgach[s].

3 Agus tha iad a' lùbadh an teangaidh *mar* am bogha[u] chum ceilge; ach cha-n 'eil iad treubhach air son na fìrinn[v] anns an talamh: oir tha iad a' dol air an aghaidh o olc gu olc[w], agus cha-n 'eil eòlas ac' orm-sa[x], deir an Tighearna.

4 Bithibh air 'ur faicill, gach aon roimh a choimhearsnach, agus na earbaibh á bràthair air bith: oir le foill meallaidh gach bràthair, agus gluaisidh gach companach gu cealgach.

5 Agus meallaidh iad, gach aon a choimhearsnach, agus cha labhair iad an fhìrinn: chleachd iad an teangadh ri labhairt bhreug; sgìthich siad iad féin, a' cur 'an gniomh do-bheairt.

6 Tha do chòmhnuidh ann am meadhon ceilge; ann an ceilg tha iad a' diùltadh eòlas a ghabhail ormsa, deir an Tighearn'.

7 Air an aobhar sin, mar so deir Tighearna nan sluagh, Feuch, leaghaidh mi iad[y], agus dearbhaidh mi iad; oir ciod a dh'fheudas mi 'dheanamh a thaobh nighinn mo shluaigh?

8 Tha an teangadh *mar* shaighead firmhillidh[b]; is cealg a's cainnt di: le 'bheul labhraidh neach gu sìochail r'a choimhearsnach[c], ach 'n a chridhe tha e 'caitheadh foill air.

9 Air son nan nithe so nach tig mise g'*an* amharc? deir an Tighearn': air a' leithid so de chinneach nach dean m'anam dìoghaltas?

10 Air son nan sléibhtean togaidh mi gul agus caoidh, agus air son ionadacòmhnuidh[2] an fhàsaich, tuireadh, a chionn gu bheil iad air an losgadh suas, air chor as nach téid aon neach trompa; agus cha chluinnear *annta* guth na spréidhe: eunlaith an athair agus an t-ainmhidh maraon theich, shiubhail air falbh.

11 Agus ni mise Ierusalem 'n a carnaibh[h], 'n a h-uaimh dhràgon; agus bailtean Iudah ni mi 'n am fàsach, gun neach 'g an àiteachadh.

12 Cò e an duine glic[l], a thuigeas so? agus ris an do labhair beul an Tighearn', a chum gu-n cuireadh e'n céill e. C'ar son a tha 'n tìr air a milleadh; air a losgadh suas mar fhàsach, nach 'eil aon neach ag imeachd troimpe?

13 Agus thubhairt an Tighearna. Do bhrìgh gu-n do thréig iad mo reachd a chuir mise fa'n comhair[m], agus nach robh iad ùmhal do m' ghuth, ni mò 'ghluais iad d'a réir;

14 Ach gu-n do ghluais iad a réir breithneachaidh an cridhe féin, agus an déigh nan dia a theagaisg an aithrichean dhoibh:

15 Uime sin, mar so deir Tighearna nan sluagh, Dia Israeil: Feuch, beathaichidh mise iad[p], *eadhon* an sluagh so, le searbh-luibhean[q], agus bheir mi uisge domblais dhoibh r'a òl.

16 Sgapaidh mi iad mar an ceudna 'measg nan cinneach[t], air nach robh aon chuid iad féin no an aithrichean eòlach; agus cuiridh mi an claidheamh air an tòir, gus an cuir mi as doibh.

17 Mar so deir Tighearna nan sluagh, Thugaibh fainear, agus gairmibh mnathantuiridh, agus thigeadh iad; agus cuiribh fios air mnathan seòlta, agus thigeadh iadsan:

18 Agus deifricheadh iad, agus togadh iad suas caoidh air ar son; a chum gu-n ruith ar sùilean sìos le deuraibh, agus gu-m brùchd ar rosgan a mach le uisgeachaibh.

19 Gun amharus chualas guth caoidh o Shion; Cionnus a tha sinn air ar creachadh! tha sinn air ar maslachadh gu ro mhòr! a chionn gu-n do thréig sinn am fearann, a chionn gu-n do thilg iad sìos ar n-ionada-còmhnuidh.

20 Air an aobhar sin éisdibh, O mhnathan, focal an Tighearn'[z], agus glacadh 'ur

B.C. 600.

[a] Bre. 5. 22
[1] *a lànachd.*
[b] Salm 64. 3, 4
[c] Salm 28. 3
[d] Salm 58. 4, 5
[e] caib. 31. 6; Salm 135. 21; Tais. 2. 1
[2] *cluainibh.*
[f] Isa. 33. 22
[g] Deut. 32. 21
[h] Tuir. 2. 2, 7, 8
[i] Ioel 2. 6
[j] caib. 46. 11; Gen. 37. 25
[k] Mat. 9. 11, 12
[l] Hos. 14. 9
[m] Deut. 29. 24-28
[n] Isa. 22. 4; Tuir. 2. 11; 3. 48
[o] Salm 55. 6-8
[p] Salm 80. 5
[q] Tuir. 3. 15, 19
[r] caib. 5. 7, 8
[s] Mic. 7. 2-5
[t] Lebh. 26. 33; Deut. 28. 64
[u] Isa. 59. 3, 4
[v] Iud. 3
[w] 2 Tim. 3. 13
[x] Hos. 4. 1-3
[y] Isa. 1. 25
[z] Isa. 32. 9-13

cluas focal a bheoil; agus teagaisgibh
do'r nigheanaibh caoidh, agus gach aon
d'a bana-choimhearsnaich tuireadh :
21 Oir tha am bàs air teachd an àird
gus ar n-uinneagan, air teachd a steach
gus ar lùchairtean ; *thàinig e* a ghearradh
sìos araon an naoidhein anns a' mhachair,
agus nan òganach anns na sràidibh.
22 Abair, Mar so deir an Tighearna ;
Tuitidh eadhon colainnean dhaoine mar
aolach air aghaidh na faiche, agus mar
an dlagh an déigh a' bhuanaiche, 'n uair
nach bi aon neach ann gu 'thional.
23 Mar so deir an Tighearna, Na dean-
adh an duine glic uaill as a ghliocas, agus
na deanadh an duine neartmhor uaill as a
neart, agus na deanadh an duine saoibhir
uaill á 'shaoibhreas :
24 Ach deanadh esan a ni uaill, uaill á
so[g], gu bheil tuigse agus eòlas aige ormsa,
gur mi an Tighearn' a nochdas caoimh-
neas gràdhach, breitheanas, agus ceartas
air an talamh ; oir anns na nithibh so
tha mo thlachd-sa[j], deir an Tighearna.
25 Feuch, tha na làithean a' teachd,
deir an Tighearn', anns an smachdaich
mise na h-uile a tha timchioll-ghearrta[l],
maille ris an neo-thimchioll-ghearrta ;
26 An Eiphit, agus Iudah, agus Edom,
agus clann Amoin, agus Moab, agus na
h-uile a tha anns na cearnaibh iomallach,
a tha 'chòmhnuidh anns an fhàsach : oir
tha na cinnich so uile neo-thimchioll-
ghearrta, agus tha tigh Israeil uile neo-
thimchioll-ghearrta 'n an cridhe[o].

## CAIB. X.

1 *Cha-n 'eil neach air bith ann cosmhuil ri Dia cumhachdach Israeil.* 17 *Thug am fàidh fios do'n t-sluagh gu-n claoidhear iad.* 23 *Rinn e urnuigh ri Dia.*

CLUINNIBH am focal a tha an Tigh-
earn' a' labhairt ruibh, O thigh
Israeil.
2 Mar so deir an Tighearna : Na fògh-
lumaibh slighe nan cinneach[s], agus na
bitheadh eagal oirbh roimh chomhar-
aidhean nan nèamha, ged tha eagal air
na cinnich rompa.
3 Oir tha gnàthachadh nan slògh 'n a
fhior-dhìomhanas : oir tha iad a' gearradh
craoibhe as a' choille[v], obair làmh an fhir
a dh'oibricheas le inneal geur.
4 Le airgiod agus le òr tha iad 'g a
deanamh maiseach, le tairngibh agus le
orduibh tha iad 'g a deanamh daingean,
air chor as nach gluais i.
5 Mar chrann-pailme tha iad so rag[x],
agus cha labhair iad : is éigin an giùlan,
a chionn nach urrainn iad imeachd : na
bitheadh eagal oirbhse rompa, oir cha-n
urrainn iad cron a dheanamh : agus fòs
maith a dheanamh cha-n 'eil 'n an comas.
6 Cha-n 'eil aon neach ann cosmhuil
riutsa[z], O Thighearna ; Is mòr thu, agus
is mòr d'ainm ann an cumhachd.
7 Cò air nach bitheadh eagal romhad-

B.C. 600.

[a] Tais. 15. 4
[b] Salm 89. 6
[c] Isa. 41. 29
[d] Dan. 10. 5
[e] 1 Tim. 6. 17
[f] Salm 10. 16
[g] 1 Cor. 1. 31
[h] Sech. 13. 2
[i] caib. 51. 15-19
[j] Mic. 7. 18
[k] Iob 38. 34
[l] Ròm. 2. 8, 9
[m] Salm 135. 7
[n] Salm 92. 6; 94. 8
[o] Ròm. 2. 28, 29
[p] Salm 16. 5
[q] Deut. 32. 9; Salm 74. 2
[r] Isa. 47. 4
[s] Lebh. 18. 3; 20. 23
[t] 1 Sam. 25. 29
[u] Ese. 6. 10
[v] Isa. 40. 19, &c.
[w] Mic. 7. 9
[x] Salm 115. 5, &c. Hab. 2. 19
[y] caib. 2. 8; Ese. 34. 2-10; Sech. 10. 3
[z] Ecs. 15. 11

sa, O Rìgh nan slògh[a]? oir dhuit-sa
buinidh *urram* ; a chionn nach *'eil* am
measg uile dhaoine glice nan cinneach[b],
agus am measg an uile rìoghachdan, aon
neach cosmhuil riut.
8 Ach tha iad gu h-iomlan brùideil
agus mi-thuigseach : tha am fiodh e féin
a' cur an céill an dìomhanais[c].
9 Bheirear airgiod air a bhualadh a
mach o Tharsis, agus òr o Uphas[d]; obair
an fhir-oibre, agus làimhe an òir-cheaird :
is gorm agus dearg a's éideadh dhoibh :
is iad gu léir obair dhaoine seòlta.
10 Ach Iehobhah, is esan an Dia fìor,
an Dia beò[e], agus an rìgh bith-bhuan[f]:
roimh a chorruich-san criothnaichidh an
talamh, agus cha-n urrainn na cinnich
'fhearg a ghiùlan.
11 Mar so their sibh riu, Na diathan
nach d' rinn na neamha no an talamh,
sgriosar iad a mach o'n talamh[h], agus o
bhi fo na nèamhan so.
12 Rinn esan an talamh le 'chumhachd[i],
shocruich e an saoghal le 'ghliocas, agus
le 'thuigse sgaoil e mach na nèamhan.
13 'N uair a chuireas e mach a ghuth[k],
tha toirm uisgeachan anns na nèamhan,
bheir e air a' cheò dol suas o chrìochaibh
na talmhainn[m]: ni e dealanach le frasaibh,
agus bheir e mach a' ghaoth as 'ionad-
aibh-tasgaidh.
14 Dh'fhàs gach duine mar bhrùid 'n a
eòlas[n]; nàraicheadh gach òr-cheard le
ìomhaigh leaghta ; oir is ni breugach an
dealbhan leaghta, agus anail air bith cha-n
'eil annta.
15 Is ni faoin iad, obair mhearachd :
ann an àm an smachdachaidh théid iad
'am mugha.
16 Cha chosmhuil riu so Cuibhrionn Ia-
coib[p]; oir is esan fear-cumaidh an domh-
ain, agus is e Israel slat 'oighreachd[q];
Tighearna nan sluagh is ainm dha[r].
17 Cruinnich suas do mhaoin as an
fhearann, O thusa a tha 'g àiteachadh an
daingnich :
18 Oir mar so deir an Tighearna ; Feuch,
bheir mi urchair do luchd-àiteachaidh na
tìre[t], air a' chuairt so, agus claoidhidh
mi iad, air chor as gu mothaich iad *mo
dhìoghaltas*[u].
19 Mo thruaighe mise thaobh mo dhoch-
ainn ! is cràiteach mo chreuchd : ach
thubhairt mi, Gu deimhin is deacair so,
ach is eigin 'fhulang[w].
20 Tha mo phàilliun air a chur fàs,
agus tha mo chùird gu léir air am bris-
eadh ; dh'imich mo chlann a mach uam,
agus cha-n 'eil iad ann : cha-n 'eil neach
ann a sgaoileas mo phàilliun a mach na's
mò, no 'chuireas suas mo sgàile.
21 Oir tha na h-aodhairean air fàs
brùideil[y], agus cha-n 'eil iad ag iarraidh
an Tighearn': uime sin cha soirbhich leo
féin, agus bithidh an treudan uile air an
sgapadh.
22 Fuaim an iomraimh ! feuch, tha i

'teachd dlùth, eadhon gluasad mòr o'n tìr mu thuath, a dheanamh bhailtean Iudah 'n am fàsach, 'n an àite-còmhnuidh do dhràgonaibh.

23 Is aithne dhomh, a Thighearna, nach 'eil slighe duine 'n a chomas féin[a]: cha-n 'eil e 'n comas duine a tha 'g imeachd a cheum a stiùradh.

24 O Thighearna, cronuich mi, ach ann an tomhas[c]; ni h-ann a'd' chorruich, air eagal gu-n cuir thu as domh.

25 Dòirt a mach do dhian-chorruich air na cinnich nach do ghabh eòlas ort[d], agus air na teaghlaichean nach 'eil a' gairm air d'ainm; oir dh'ith iad suas Iacob, 'g a itheadh agus 'g a chaitheamh[e], agus rinn iad 'àite-còmhnuidh fàsail.

## CAIB. XI.

*1 Ghairm am fàidh briathran a' choimhcheangail, agus thug e achmhasan do na h-Iudhaich a bha eas-umhal do fhocal an Tighearna. 11 Labhair e olc mu'n timchioll air son an ìodhol-aoraidh. 18 agus mu thimchioll luchd-àiteachaidh Anatoit.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah o an Tighearn', ag ràdh,

2 Cluinn briathran a' choimhcheangail so, agus labhair iad ri fearaibh Iudah, agus ri luchd-àiteachaidh Ierusaleim;

3 Agus abair riu, Mar so deir an Tighearna, Dia Israeil, Malluichte gu robh an duine nach bi ùmhal do bhriathraibh a' choimhcheangail so[i],

4 A dh'àithn mise do 'ur n-aithrichibh anns an là 's an d' thug mi iad a mach á tìr na h-Eiphit, as an fhùirneis iaruinn[l], ag ràdh, Thugaibh géill do m' ghuth, agus deanaibh *na nithe* sin uile, réir mar tha mise 'g àithneadh dhuibh: mar sin bithidh sibh 'n 'ur sluagh dhomh-sa, agus bithidh mise ann am Dhia dhuibh-se;

5 A chum gu-n coimhlion mi na mionnan a mhionnaich mi do 'ur n-aithrichibh[o], gu-n tugainn doibh fearann a' sruthadh le mil agus le bainne, mar air an là 'n diugh. An sin fhreagair mise, agus thubhairt mi, Amhluidh bitheadh[1], O Thighearna.

6 Agus thubhairt an Tighearna rium, Glaodh na briathran so gu léir, ann am bailtibh Iudah, agus ann an sràidibh Ierusaleim, ag ràdh, Cluinnibh-se briathran a' choimhcheangail so, agus deanaibh iad[s].

7 Oir dh'earalaich mise gu dùrachdach do 'ur n-aithrichibh, air an là 's an d' thug mi iad a mach á tìr na h-Eiphit, gus an là 'n diugh, ag éirigh gu moch[v] agus ag earalachadh, ag ràdh, Thugaibh géill do m' ghuth.

8 Gidheadh cha d' thug iadsan géill, ni mo dh'aom iad an cluas, ach ghluais iad gach aon a réir crosdachd[2] a dhroch chridhe féin: uime sin bheir mise orra uile bhriathran a' choimhcheangail so, a

B.C. 600.

[a] Gnà. 16. 1 20. 24
[b] Ese. 20. 27-30
[c] caib. 30. 11 Salm 6. 1
[d] Salm 79. 6, 7
[e] Tuir. 2. 22
[f] Deut. 32. 37
[g] caib. 2. 28
[h] caib. 7. 16 Ecs. 32. 10
[i] Deut. 27. 26 Gal. 3. 10
[j] Mat. 22. 11
[k] Hag. 2. 12-14
[l] Deut. 4. 20
[m] Gnà. 2. 14
[n] Ròm. 11. 17
[o] Deut. 7. 12, 13 Salm 105. 8-11
[p] caib. 2. 21
[1] *Amen.*
[q] Am. 3. 7
[r] Ese. 8. 6, &c.
[s] Ròm. 2. 13 Seum. 1. 22
[t] caib. 18. 18
[u] Luc. 20. 10-15
[v] caib. 7. 13, &c.
[w] 1 Each. 28. 9 Tais. 2. 23
[2] *danarrachd.*
[x] Salm 57. 1

dh'àithn mi dhoibh a dheanamh, ach nach d'rinn iad.

9 Mar an ceudna thubhairt an Tighearna rium, Fhuaradh co-fheall am measg fheara Iudah, agus am measg luchd-àiteachaidh Ierusaleim.

10 Tha iad air pilleadh air an ais gu aingidheachd an aithrichean o shean[b], a dhiùlt mo bhriathran-sa a choimhead; agus a chaidh air lorg dhia coimheach, a chum gu-n deanadh iad seirbhis dhoibh: bhris tigh Israeil agus tigh Iudah mo choimhcheangal, a rinn mi r'an aithrichibh.

11 Uime sin mar so deir an Tighearna, Feuch, bheir mise orra dòrainn o nach bi e comasach dhoibh dol as; agus ged ghlaodh iad rium, cha-n éisd mi riu.

12 An sin théid bailtean Iudah, agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus glaodhaidh iad ris na diathaibh do'n do loisg iad tùis[f]; ach cha dean iad sin air aon chor an tèarnadh ri àm an airce.

13 Oir a réir àireimh do bhailtean, bha do dhiathan[g], O Iudah; agus a réir àireimh shràidean Ierusaleim chuir sibh suas altairean do'n ni nàrach sin, altairean a losgadh tùise do Bhaal.

14 Air an aobhar sin na dean thusa urnuigh air son an t-sluaigh so[h], ni mo thogas tu suas glaodh no athchuinge as an leth: oir cha-n éisd mise 's an àm anns an glaodh iad rium ann an airce.

15 Ciod a th'aig mo ghràdh ri dheanamh ann am thigh-sa[j]? chuir i 'an gniomh mòr ghràineileachdan; agus tha an fheòil naomh air teicheadh uait[k]. An uair tha thu aingidh an sin tha thu aoibhneach[m].

16 Gorm-chrann olaidh[n], maiseach *agus* deadh-thorrach, thug an Tighearna mar ainm ort: le fuaim toirme mòire dh'fhadaidh e teine 'n a mhullach, agus tha a gheugan air am briseadh.

17 Oir rinn Tighearna nan sluagh, a shuidhich thu[p], olc a labhairt a d' aghaidh; air son aingidheachd tighe Israeil, agus tighe Iudah, a chuir iad 'an gniomh 'n an aghaidh féin, le mise 'bhrosnuchadh gu feirg, le tùis a losgadh do Bhaal.

18 Thug an Tighearna, mar an ceudna, fios dhomhsa[q], agus thuig mi; an sin dh'fheuch thu dhomh an innleachdan[r].

19 Oir bha mi mar uan, *no mar* dhamh, air a stiùradh a chum a' chasgraidh; agus cha robh fios agam gu-n do dhealbh iad innleachdan ann am aghaidh[t], *ag ràdh*, Sgriosamaid an crann maille r'a thoradh[u], agus gearramaid e sìos á fearann nam beò, a chum nach bi 'ainm na's mò air a chuimhneachadh.

20 Ach, O Thighearna nan sluagh, a bheir breth gu cothromach, a dhearbhas na h-airnean agus an cridhe[w], faiceam do dhìoghaltas orra; oir dhuit-sa dh'fhoillsich mi mo chùis[x].

21 Air an aobhar sin, mar so deir an

Tighearna, A thaobh muinntir Anatoit, a tha ag iarraidh d'anama, ag ràdh, Na dean fàistneachd ann an ainm Iehobhah[b], mu-m fàigh thu bàs le'r làimh-ne :

22 (Uime sin, mar so deir Tighearna nan sluagh,) Feuch, smachdaichidh mise iad ; bàsaichidh na h-òganaich leis a' chlaidheamh ; bàsaichidh am mic agus an nigheana le gorta.

23 Agus cha-n fhàgar fuigheall beò dhiubh ; oir bheir mise olc air muinntir Anatoit, bliadhna an smachdachaidh[e].

## CAIB. XII.

1 *Tha am fàidh a' gearan gu bheil na h-aingidh a' soirbheachadh 'n an slighe.* 7 *Thréig Dia a shluagh air son an aingidheachd :* 14 *bhagair e gu-n sgriosadh e luchd-deanamh an uilc, ach gheall e truas a ghabhail dhiubh-san a ghluaiseas gu h-iriosal 'n a làthair.*

IS ceart thusa[g], O Thighearna, 'n uair a thagram riut : gidheadh ceadaich dhomh labhairt riut mu thimchioll do bhreitheanais : C'ar son tha slighe nan droch dhaoine a' soirbheachadh[i]? *c'ar son* tha iadsan uile suaimhneach a tha ro aingidh ?

2 Shuidhich thusa iad, seadh, ghabh iad freumh ; tha iad a' fàs, agus fòs a' toirt a mach toraidh : tha thusa dlùth 'n am beul[k], ach fada o'n airnibh.

3 Ach is aithne dhuit-sa mise[m], O Thighearna ; chunnaic thu mi, agus dhearbh thu mo chridhe, [gu bheil] e leat : tarruing iad a mach mar chaoraich air son a' chasgraidh, agus cuir air leth iad fa chomhair là a' mharbhaidh[o].

4 Cia fhad a ni am fearann bròn, agus a bhitheas luibhean gach macharach a' seargadh, air son aingidheachd a luchd-àiteachaidh[q]? Bhàsaich gach ainmhidh agus eun, a chionn gu-n dubhairt iad, Cha-n fhaic esan ar crìoch dheireannach.

5 Ma ruith thu leis na coisichean, agus gu-n do sgìthich iad thu, cionnus idir a ni thu strì ri eachaibh? agus ann am fearann sìth *ged* robh agad dòchas, gidheadh ciod a ni thu ann an onfha Iordain[r]?

6 Air son gu-n do bhuin eadhon do bhràithrean[s] agus tigh d'athar, eadhon iadsan gu fealltach riut ; ruaig eadhon iadsan thu le éigh chruaidh[t] ; na creid iad ged labhair iad briathra caoine riut.

7 Thréig mise mo thigh[u], dh'fhàg mi m'oighreachd, thug mi thairis gràdh m'anama do làimh a naimhdean.

8 Bha m'oighreachd dhomh - sa mar leòmhan anns a' choille ; chuir i mach a guth ann am aghaidh : air an aobhar sin thug mi fuath dhi.

9 Bha m'oighreachd dhomh - sa mar eun breac ; O euna fuileachdach, thigibhse 'n a h-aghaidh air gach taobh ; cruinnichibh, uile bheathaiche na macharach, thigibh a chum itheadh suas[v].

10 Mhill mòran aodhairean mo lios-

B.C. 608.

[a] caib. 6. 3; 25. 9
[b] Isa. 30. 10; Am. 2. 12; 7. 13, 16; Mic. 2. 6
[c] Isa. 42. 25
[d] caib. 9. 19-21
[e] Luc. 19. 44
[f] Lebh. 26. 16
[g] Salm 51. 4; Dan. 9. 7
[h] Sech. 2. 8, 9
[i] Iob 21. 7, &c.; Salm 73. 3, &c.
[j] Deut. 30. 3; Ese. 28. 25
[k] Tit. 1. 16
[l] Dàn 1. 8
[m] Salm 17. 3; 139. 1, 23
[n] Eph. 2. 19-22; 1 Pead. 2. 5
[o] Seum. 5. 5
[p] Isa. 60. 12
[q] Salm 107. 34
[r] Ios. 3. 15
[s] Mic. 7. 6
[t] Gnà. 26. 24, 25
[u] Salm 78. 59, 60
[v] Isa. 56. 9

fìona[a], shaltair iad mo chuibhrionn fo chois, rinn iad mo chuibhrionn taitneach 'n a fhàsach uaigneach.

11 Rinn iad e 'n a fhàsach, riumsa tha e 'n a fhàsach ri caoidh ; rinneadh an tìr gu h-iomlan fàs, gidheadh cha-n 'eil aon neach 'g a chur 'an suim[c].

12 Air gach uile thulaich 's an fhàsach thàinig an luchd-creachaidh[d]; oir sluigidh claidheamh an Tighearna suas, o aon iomall de'n tìr gus an t-iomall eile : cha bhi sìth aig aon fheòil.

13 Chuir iad cruithneachd, ach buainidh iad droighionn[f]: shaothraich iad, ach cha bhuannaich iad : mar sin masluichear sibh a thaobh 'ur cinneis, do bhrìgh lasair feirge an Tighearna.

14 Mar so deir an Tighearn'; A thaobh m'uile dhroch choimhearsnach, a tha 'cur dragha air an oighreachd a thug mise mar sheilbh do mo shluagh Israel[h]; feuch, spìonaidh mi iad a mach as am fearann, agus as am meadhon spìonaidh mi mach tigh Iudah.

15 Agus tarlaidh, an déigh dhomh an tarruing a mach, gu-m pill mi[j], agus gu-n gabh mi truas diubh, agus bheir mi iad air an ais, gach aon g'a oighreachd féin, agus gach aon g'a fhearann féin.

16 Agus tarlaidh, ma dh'fhòghluimeas iad da rìreadh slighean mo shluaigh-sa[l], gu mionnachadh air m'ainm, Mar is beò Iehobhah, amhuil a theagaisg iadsan do m' shluagh-sa mionnachadh air Baal, an sin daingnichear iad ann am meadhon mo shluaigh[n].

17 Ach mur toir iad géill[p], an sin spìonaidh mi a nìos an cinneach sin, a' spìonadh a nìos agus a' sgrios, deir an Tighearna.

## CAIB. XIII.

1 *Le samhladh crios anairt, nochd Dia sgrios a shluaigh.* 12 *Le cosamhlachd shearragan air an lìonadh le fìon, roimh-innis e meud an trioblaidean.* 15 *Chomhairlich e dhoibh aithreachas a ghabhail ;* 22 *agus nochd e dhoibh gu-m b'e meud an cionta a b'aobhar air na h-uile a thàinig orra.*

MAR so thubhairt an Tighearna rium, Imich agus faigh dhuit féin crios anairt, agus cuir air do leasraibh e, ach na cuir ann an uisge e.

2 Is amhuil a fhuair mi crios, a réir focail an Tighearn', agus chuir mi air mo leasraibh e.

3 Agus thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh an dara uair, ag ràdh,

4 Gabh an crios a fhuair thu, a tha air do leasraibh, agus éirich, imich gu Euphrates, agus folaich an sin e, ann an toll de'n charraig.

5 Is amhuil a dh'imich mi agus a dh'fholaich mi e aig Euphrates, mar a dh'àithn an Tighearna dhomh.

6 Agus tharladh an déigh mhòran làithean, gu-n dubhairt an Tighearna rium, Eirich, imich gu Euphrates, agus

thoir as a sin an crios a dh'àithn mise dhuit fholach anns an àite sin.

7 An sin dh'fhalbh mi gu Euphrates, agus chladhaich mi, agus thug mi an crios as an àite 's an d'fholaich mi e; agus, feuch, bha an crios millte, cha b'fhiù air son ni sam bith e.

8 An sin thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

9 Mar so deir an Tighearn'; Air a' mhodh so millidh mise uaill Iudah[b], agus uaill mhòr Ierusaleim.

10 An sluagh olc so, 'tha 'diùltadh mo bhriathran-sa éisdeachd, a tha 'siubhal a réir cruais an cridhe féin[d], agus a' dol an déigh dhia coimheach, gu seirbhis a dheanamh dhoibh, agus gu aoradh a thoirt doibh; bithidh iad eadhon mar an crios so[e], nach fiù air son ni sam bith.

11 Oir mar a dhlùth-leanas an crios ri leasraibh duine, mar sin thug mise air tigh Israeil uile, agus air tigh Iudah uile, dlùth-leantuinn riumsa, deir an Tighearn'[g]; a chum gu-m bitheadh iad dhomh mar shluagh, agus mar ainm, agus mar chliù, agus mar ghlòir: ach cha-n éisdeadh iadsan.

12 Labhraidh tu riu fòs am focal so, Mar so deir Iehobhah, Dia Israeil; Lìonar gach soireadh le fìon. Agus their iad riut, Nach 'eil fios cinnteach againn gu-n lìonar gach soireadh le fìon?

13 An sin their thu riu, Mar so deir an Tighearna, Feuch, lìonaidh mise luchd-àiteachaidh na tìre so air fad, eadhon na rìghrean a tha 'n an suidhe ann an àite Dhaibhidh air a rìgh-chaithir, agus na sagairt, agus na fàidhean, agus uile luchd-àiteachaidh Ierusalem, le misg[m].

14 Agus pronnaidh mi iad an aghaidh a chéile[n], eadhon na h-aithrichean agus na mic le 'chéile, deir an Tighearna; cha ghabh mi truas, ni mò 'choigleas mi, ni mò a ni mi iochd, air chor as nach sgriosainn iad.

15 Eisdibh, agus thugaibh aire, na bithibh uaibhreach; oir labhair an Tighearna.

16 Thugaibh-se glòir do an Tighearna 'ur[p] Dia, mu-n tig an dorchadas, agus mu-n tuislich 'ur cosan air sléibhtibh na doilleireachd; an sin, an uair a bhitheas 'ur sùil ri solus[q], caochailear e gu sgàile a' bhàis, eadhon gu dorchadas tiugh.

17 Ach mur éisd sibh ris, guilidh m'anam ann an ionadaibh uaigneach air son 'ur n-uabhair[r], agus guilidh mo shùil gu goirt, agus silidh mo dheòir gu pailt, a chionn gu-n toirear ann am bruid treud an Tighearn'.

18 Abair ris an rìgh[s], agus ris a' bhanrighinn, Irislichibh sibh féin, suidhibh sìos; oir leagar sìos 'ur culaidh-chinn, *eadhon* crùn 'ur glòire.

19 Tha bailtean na h-àirde deas air an druideadh suas, agus cha-n 'eil neach 'g *am* fosgladh[t]; tha Iudah uile air a toirt ann am bruid, tha i gu h-iomlan air a toirt ann am braighdeanas.

20 Tog suas do shùilean agus faic iadsan a tha 'teachd o'n àirde tuath[a]: c'àit am bheil an treud *a* thugadh dhuit, caoraich do mhaise?

21 Ciod a their thu an uair a thig smachdachadh ort? an déigh dhuit a theagasg dhoibh riaghladh tharad mar cheannardan? nach dean ioghanna do ghlacadh, amhuil mnaoi ri saothair?

22 Agus an uair a their thu ann ad chridhe, C'ar son a thàinig na nithe so orm[c]? Air son meud do chionta tha do sgiobaill air an leigeadh ris, tha do shàiltean air an rùsgadh.

23 Am feud an t-Etiopach a chraicionn a mhùthadh, no an liopard a bhrice? an sin feudaidh sibhse, a bha cleachdta ri olc, maith a dheanamh.

24 Air an aobhar sin sgapaidh mise iad mar an asbhuain[f], a shiubhlas air falbh le gaoith an fhàsaich.

25 Is e so do chrannchur, an cuibhrionn a thomhaiseadh leam-sa air do shon, deir an Tighearn'; a chionn gu-n do dhìchuimhnich thu mise, agus gu-n do chuir thu do dhòchas anns a' bhréig[h].

26 Uime sin leigidh mise do sgiobaill ris air do bheulaobh[i], a chum gu faicear do nàire.

27 Chunnaic mi d'adhaltranas, agus do shitrich[j], agus do strìopachas mi-nàrach, do ghràineileachdan air na cnocaibh[k], anns a' mhachair. Mo thruaighe thu, O Ierusalem! nach bi thu air do ghlanadh? c'uin idir *a bhitheas sin*[l]?

B.C. 602.

a caib. 6. 22-24
b Lebh. 26. 19
c caib. 16. 10, 11
Hos. 12. 8
d caib. 16. 12
e Isa. 3. 24
f Salm 1. 4
Hos. 13. 3
g Ecs. 19. 5
h Isa. 28. 15
i Hos. 2. 10
j caib. 5. 8
k Isa. 65. 7
Ese. 6. 13
l Hos. 8. 5
m caib. 25. 15, 27
Isa. 51. 17, 21
63. 6
n Salm 2. 9
o Isa. 3. 26
Tuir. 2. 9, &c.
p Am. 8. 9
q Isa. 59. 9
r caib. 9. 1
Salm 119. 136
s caib. 22. 26
2 Ri. 24. 12
Ion. 3. 6
t 2 Ri. 25. 21

## CAIB. XIV.

1 *Goinne mhòr.* 7 *Urnuigh an fhàidh.* 10 *Dhiùlt Dia éisdeachd r'a shluagh.* 13 *Bàsaichidh am fàidh bréige, agus an sluagh a chreid e.* 17 *Dh'orduich Dia do Ieremiah caoidh a dheanamh air son an trioblaidean.*

FOCAL an Tighearn', a thàinig gu Ieremiah a thaobh na goinne.

2 Tha Iudah ri bròn, dh'fhàs a geatachan lag[o]; tha iad duaichnidh air an làr; agus tha gaoir Ierusaleim air dol suas.

3 Chuir na h-uaislean fòs an clann bheag a dh'iarraidh uisge: thàinig iad gus na sluichd, *agus* cha d'fhuair iad uisge sam bith; phill iad le an soithichean falamh; bha nàire agus masladh orra, chòmhdaich iad an cinn.

4 A chionn gu bheil am fearann 'n a smùr, oir cha robh uisge anns an tìr; ghabh na treabhaichean nàire, dh'fholaich iad an cinn.

5 Seadh fòs, rug an eilid a laogh anns a' mhachair, agus thréig i *e*, a chionn nach *robh* feur ann.

6 Agus sheas na h-asala fiadhaich air na h-ionadaibh àrda, tharruing iad suas a' ghaoth mar dhràgonaibh; dh'fhàilnich an sùilean a chionn nach *robh* feur ann.

7 Ged tha ar n-euceartan a' tabhairt

fianuis 'n ar n-aghaidh[a], O Thighearna,
dean thusa air sgàth d'ainme féin: oir
tha ar cùl-sleamhnachaidh lìonmhor,
pheacaich sinn a'd' aghaidh.
8 O dhòchais Israeil[b], a Shlànuighear
ri àm airce[c], c'uim' am bitheadh tu mar
choigreach anns an tìr? agus mar fhear-
turuis a thionndaidheas a leth-taobh gu
fuireach car oidhche?
9 C'uim' am bitheadh tu mar neach
ann an suain chodail[1]? mar ghaisgeach
aig nach 'eil cumhachd gu tèarnadh[f]?
Gidheadh tha thusa, O Thighearna, 'n ar
meadhon, agus ortsa tha sinn air ar
n-ainmeachadh; na dean ar tréigsinn.
10 Mar so deir an Tighearn' a thaobh
an t-sluaigh so, Mar so bu toil leo dol
air seachran, cha do chum iad air an ais
an cosan[j]; uime sin cha ghabh an Tigh-
earna riu, cuimhnichidh e nis an aingidh-
eachd[k], agus cronuichidh e an cionta.
11 Uime sin thubhairt an Tighearna
rium, Na guidh as leth an t-sluaigh so
air son an leas.
12 An uair a thraisgeas iad, cha-n éisd
mise r'an glaodh[n]; agus an uair a dh'iob-
ras iad ìobairt-loisgte agus tabhartas, cha
ghabh mise iad; ach leis a' chlaidheamh,
agus leis a' ghort, agus leis a' phlàigh,
cuiridh mi as doibh.
13 An sin thubhairt mise, Och! a
Thighearna Dhia! feuch, tha na fàidh-
ean ag ràdh riu[o], Cha-n fhaic sibh an
claidheamh, ni mò thig gort oirbh, ach
sìth chinnteach bheir mise dhuibh anns
an àite so.
14 An sin thubhairt an Tighearna rium,
Tha na fàidhean ri fàistneachd bhréige
ann am ainm-sa[r]; cha do chuir mise uam
iad, ni mò 'thug mi àithne dhoibh, ni mò
'labhair mi riu: sealladh breugach, agus
fiosachd, agus neo-ni[t], agus mealltair-
eachd an cridhe féin[u], tha iad a' fàist-
neachd dhuibh.
15 Uime sin mar so deir an Tighearn';
A thaobh nam fàidhean a tha ri fàist-
neachd ann am ainm-sa, ged nach do
chuir mise mach iad, agus ag ràdh, Cha
bhi claidheamh agus gorta 's an fhearann
so; Le claidheamh agus le gorta bithidh
na fàidhean sin air an caitheadh.
16 Agus bithidh an sluagh do'n d'rinn
iad fàistneachd air an tilgeadh a mach
ann an sràidibh Ierusaleim, fa chùis na
gorta, agus a' chlaidheimh, agus cha bhi
neach ann a dh'adhlaiceas iad[x]; iad féin,
am mnathan, agus am mic, agus an nigh-
eanan: oir taomaidh mise orra féin an
aingidheachd.
17 Agus labhraidh tu riu am focal
so; Sileadh mo shùilean le deuraibh a
dh'oidhch' 'us a là[b], agus na sguireadh
iad: oir tha òigh-nighean mo shluaigh
air a dochann le dochann mòr[c], le buille
ro chràiteach.
18 Ma théid mi mach do an mhachair[d],
an sin feuch iadsan a mharbhadh leis a'
chlaidheamh! agus ma thèid mi steach
do an chaithir, an sin feuch iadsan a tha
air an claoidh leis a' ghorta! seadh, tha
am fàidh, agus fòs an sagart ag imeachd
air chuairt, gu talamh anns nach 'eil iad
eòlach.
19 An do chuir thu gu tur cùl ri
Iudah[d]? an d'fhuathaich d'anam Sion?
c'uim' an do bhuail thu sinn, agus gun
aon chabhair againn[e]? bha ar sùil ri sìth,
ach maith cha *d' thàinig*; agus ri àm
leighis, agus feuch àmhghar!
20 Tha sinn ag aideachadh, O Thigh-
earn', ar n-aingidheachd féin, agus euceart
ar n-aithrichean; oir pheacaich sinn a'
d'aghaidh-sa[g].
21 Na tilg uait sinn[h] air sgàth d'ainme
féin; na maslaich caithir do ghlòire[i]:
cuimhnich, na bris do choimhcheangal
ruinn.
22 Am bheil aon air bith am measg
dhìomhanas nan cinneach[l] a's urrainn
uisge 'thoirt seachad? no an urrainn na
nèamhan frasan a thabhairt? nach tu féin
an ti *a ni sin*[m], O Thighearn' ar Dia-ne?
air an aobhar sin, feithidh sinne riut;
oir is tu a rinn na *nithe* so uile.

## CAIB. XV.

1 *Sgrios uamhasach nan Iudhach.* 10 *'N uair a rinn am fàidh gearan a bhrìgh mi-rùin a naimhdean, fhuair e gealladh gu-m bitheadh iad bàigheil ris ann an àm na h-airce.* 15 *Rinn e urnuigh,* 19 *agus thugadh misneach dha.*

AN sin thubhairt an Tighearna rium;
Ged sheasadh Maois[p] agus Samuel[q]
a'm' làthair, cha bhitheadh m'anam leis
an t-sluagh so[s]; cuir a mach iad á
m'fhianuis, agus siùbhladh iad air falbh.
2 Agus tarlaidh, mar their iad riut,
C'àit an siubhail sinn air falbh? an sin
their thu riu, Mar so deir an Tighearn',
Iadsan a tha air son bàis, a chum bàis[v];
agus iadsan a tha air son a' chlaidheimh, a
chum a' chlaidheimh; agus iadsan a tha
air son na gorta, chum na gorta; agus
iadsan a tha air son na bruid, a chum
braighdeanais.
3 Agus orduichidh mise os an ceann
ceithir seòrsan[w], deir an Tighearn'; an
claidheamh gu marbhadh, agus na coin
gu reubadh, agus eunlaith an athair, agus
beathaichean na macharach, gu itheadh
agus gu milleadh.
4 Agus fuadaichidh mi iad air feadh
uile rìoghachdan an domhain[y], air son
Mhanaseh[z], mhic Heseciah, rìgh Iudah,
air son *nan nithe sin* a rinn e ann an Ieru-
salem.
5 Oir cò ghabhas truas diot[a], O Ierusa-
lem? no cò ni bròn leat? no cò théid a
leth-taobh, a dh'fheòraich cionnus a tha
thu?
6 Thréig thu mise, deir an Tighearna,
chaidh thu air d'ais; air an aobhar sin,
sìnidh mise mo làmh a mach a' d'aghaidh,

B.C. 601.

[a] Dan. 9. 9
[b] caib. 17. 13; Ioel 3. 16; 1 Tim. 1. 1
[c] Salm 46. 1
[d] Tuir. 5. 22
[e] caib. 15. 18
[1] *n'a bhreislich.*
[f] Isa. 59. 1
[g] Salm 106. 6; Dan. 9. 8
[h] Salm 51. 11
[i] Salm 74. 1, 2
[j] caib. 2. 25
[k] Hos. 9. 9
[l] Sech. 10. 2
[m] Salm 135. 7; Isa. 30. 23
[n] Isa. 1. 15; Sech. 7. 13
[o] caib. 28. 2, &c.
[p] Ecs. 32. 11
[q] 1 Sam. 7. 9; Salm 99. 6
[r] caib. 27. 10, 15
[s] Ese. 14. 14
[t] Tuir. 2. 14
[u] Isa. 30. 10
[v] caib. 43. 11; Ese. 5. 2, 12; Sech. 11. 9
[w] Lebh. 26. 16; Ese. 14. 21
[x] Salm 79. 3
[y] Deut. 28. 25
[z] 2 Ri. 24. 3, 4
[a] Isa. 51. 19
[b] Tuir. 1. 16; 2. 18
[c] caib. 8. 21; Tuir. 2. 1, 13
[d] Tuir. 1. 20; Ese. 7. 15

agus sgriosaidh mi thu; tha mi sgith de
ghabhail aithreachais.
7 Uime sin dh'fhuadaich mi iad le
inneal-fasgnaidh[a] ann an geatachaibh na
tìre: dh'fhàg mi gun chlann, sgrios mi
mo shluagh; o'n slighibh cha do phill
iad[b].
8 Rinneadh am bantraichean na bu lìon-
mhoire leam-sa na gaineamh na fairge:
thug mi an aghaidh na màthar agus nam
mac fear-millidh ann am meadhon an là:
thug mi air nàmhaid agus air uamhasan
bualadh oirre gu h-obann.
9 Dh'fhannaich ise a rug seachdnar,
thug i suas an deò; chaidh a grian sìos
am feadh a bha fathasd an là ann[c]; nàr-
aicheadh agus mhasluicheadh i: agus na
mhaireas diubh bheir mise do'n chlaidh-
eamh ann am fianuis an naimhdean, deir
an Tighearna.
10 Mo thruaighe mise[d], O mo mhàth-
air! oir rug thu mi a'm' fhear-strì, agus
a'm' fhear-connsachaidh anns an fhearann
uile; cha d'thug mi seachad air ocar, ni mò
thug aon neach air ocar dhomh; *gidheadh*
tha iad uile 'g am mhallachadh.
11 Thubhairt an Tighearna, gu cinn-
teach éiridh gu maith do d'iarmad[e]; gu
cinnteach bheir mi air an nàmhaid a bhi
bàigheil riut ann an àm na h-airce[f], agus
ann an àm a' chruaidh-chais.
12 Am bris esan iarunn 'n a bhloigh-
dibh, iarunn o thuath, agus umha?
13 Do mhaoin agus d'ionmhasan bheir
mise mar chreich, cha-n ann air son luach,
ach air son d'uile lochdan; seadh ann ad
uile chrìochaibh.
14 Agus bheir mi *orra* siubhal air falbh
le d' naimhdibh gu fearann air nach robh
thu eòlach; oir tha teine air 'fhadadh
ann am fheirg[h], *agus* lasaidh e 'n 'ur
n-aghaidh.
15 Agad-sa tha fios, O Thighearna;
cuimhnich ormsa, agus thig g'am amharc,
agus thoir dhomh aichmheil air mo luchd-
tòrachd[i]; ann am buanas d'fheirge na
toir air falbh mi[j]; thoir fainear gu-n
d'fhuiling mi masladh air do sgàth[k].
16 Fhuaradh do bhriathran, agus dh'ith
mi suas iad; agus bha d'fhocal dhomh
'n a aoibhneas[l], agus 'n a ghairdeachas
do m' chridhe; oir tha mi air m'ainm-
eachadh ortsa, O Iehobhah, Dhia nan
sluagh.
17 Cha do shuidh mi ann an cuideachd
luchd-fochaid, ni mò bha mi subhach;
air son do làimh-sa shuidh mi ann am
aonar; a chionn gu-n do lìon thusa mi le
boile.
18 C'uim am bheil mo ghoimh gun las-
achadh[n]? agus mo chreuchd bàsmhor, a'
diùltadh a bhi air a leigheas? c'ar son a
bhitheas tusa dhomh uile gu léir amhuil
sruthan mealltach, as nach feudar earbs-
adh?
19 Uime sin mar so deir an Tighearna,
Ma philleas tu[q], an sin bheir mise air

R.C. 601.

[a] Mat. 3. 12
[b] Am. 4. 10, 11
[c] Am. 8. 9
[d] Iob 3. 1, &c.
[e] Ecl. 8. 12
[f] Salm 106. 46
[g] caib. 15. 2
[h] Deut. 32. 22
[i] Luc. 18. 7, 8; Ròm. 12. 19
[j] Salm 102. 24
[k] Salm 69. 7; Mat. 19. 29
[l] Iob 23. 12
[m] Gnà. 31. 6, 7
[n] caib. 30. 15
[o] Salm 26. 4; 1 Cor. 5. 11
[p] Hos. 2. 11
[q] Sech. 3. 7

d'ais thu, *agus* seasaidh tu ann am
làthair: agus ma sgaras tu an luachmhor
o'n ni nach fiù, mar mo bheul-sa bithidh
tu: pillidh iad so riutsa, ach cha phill
thusa riu-san.
20 Agus ni mise dhìot, an aghaidh an
t-sluaigh so, balla làidir umha; an uair a
chathaicheas iad a d' aghaidh cha toir iad
buaidh ort: oir tha mise maille riut, a
chum do dhìon, agus a chum do thèarn-
adh, deir an Tighearn'.
21 Agus saoraidh mi thu o làimh nan
aingidh, agus fuasglaidh mi thu o ghreim
nan uamhasach.

## CAIB. XVI.

1 *Roimh-innis am fàidh léir-sgrios nan Iudhach.* 14 *Bheir Dia orra pilltinn o 'm braighdeanas air dòigh na's glòrmhoire na thug e nìos iad á tìr na h-Eiphit.* 16 *Dìolaidh e dhoibh an aingidheachd le tomhas dùbailte, agus an sin pillidh iad d'a ionnsuidh.*

THAINIG focal an Tighearna fòs a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 Cha ghabh thu dhuit féin bean, ni
mò bhitheas agad mic no nigheanan anns
an àite so.
3 Oir mar so deir an Tighearn'; A
thaobh nam mac, agus a thaobh nan
nigheanan, *a tha* air am breith anns an
àite so, agus a thaobh am màithrichean a
rug iad, agus a thaobh an aithrichean a
ghin iad, anns an tìr so;
4 Le bàs doilgheasach bàsaichidh iad[g];
cha deanar caoidh air an son, agus cha-n
adhlaicear iad; mar aolach air aghaidh
na talmhainn bithidh iad; le claidheamh
fòs, agus le gorta, caithear iad; agus
bithidh an cairbhean mar lòn do eunlaith
an athair, agus do bheathaichibh na
talmhainn.
5 Oir mar so deir an Tighearna, Cha
téid thu stigh do thigh a' bhròin, ni mò
théid thu 'dheanamh caoidh, no 'thoirt
dhoibh comhfhurtachd; oir thug mise air
falbh mo shìth o'n t-sluagh so, deir an
Tighearn', *eadhon* caoimhneas gràdhach
agus caomh-thròcairean.
6 Agus gheibh iad bàs, eadar bheag
agus mhòr, anns an tìr so; cha-n adhlaic-
ear iad, agus cha deanar caoidh air an
son; cha ghearr aon neach e féin, ni mò
ni aon neach e féin maol air an son.
7 Agus cha bhris *daoine aran* 'n am
measg, ri àm bròin, a chum comhfhurtachd
a thoirt doibh air son neach a fhuair bàs;
ni mò bheirear dhoibh deoch á cupan na
comhfhurtachd[m], air son athar neach, no
air son a mhàthar.
8 Mar an ceudna cha téid thu gu tigh
na cuirme, gu suidhe sìos maille riu[o] a
dh'itheadh agus a dh'òl.
9 Oir mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, Feuch, cuiridh mise 'n a
thosd anns an àite so[p], fa chomhair 'ur
sùl-se, agus ann 'ur làithibh, guth an

t-subhachais, agus guth an aoibhneis, guth an fhir nuadh-phòsda, agus guth na mnatha nuadh-pòsda.

10 Agus tarlaidh, an uair a dh'innseas tu d'an t-sluagh so na nithe so uile, agus a their iad riut, C'ar son a labhair an Tighearna 'n ar n-aghaidh an t-olc mòr so uile[b]? agus ciod i ar n-aingidheachd, agus ciod e ar lochd, a chuir sinn 'an gniomh an aghaidh an Tighearn' ar Dia?

11 An sin their thusa riu, A chionn gu-n do thréig 'ur n-aithrichean mise, deir an Tighearn', agus gu-n deachaidh iad air lorg dhia eile, agus gu-n d' thug iad seirbhis dhoibh, agus gu-n d' thug iad dhoibh aoradh, agus gu-n do thréig iad mise, agus nach do choimhead iad mo reachd.

12 Agus gu-n d' rinn sibhse na's miosa na 'ur n-aithrichean; oir feuch, tha sibh ag imeachd, gach aon a réir ais-innleachd[1] a dhroch chridhe féin, gun ghéill a thoirt dhomh-sa.

13 Uime sin tilgidh mi sibh a mach as an tìr so[g], gu tìr air nach d' fhuair sibh eòlas, sibh féin no 'ur n-aithrichean; agus an sin ni sibh seirbhis do dhiathaibh coimheach, a là agus a dh'oidhche, a chionn nach dean mise tròcair oirbh.

14 Uime sin, feuch tha na làithean a' teachd[i], deir an Tighearn', anns nach abrar na's mò, Mar is beò an Tighearn', a thug a nìos clann Israeil á tìr na h-Eiphit;

15 Ach, Mar is beò an Tighearn', a thug air an ais clann Israeil o thalamh na h-àirde tuath, agus o gach talamh gus an d'fhògair e iad; oir bheir mise air an ais iad gu am fearann féin[k], a thug mi do an aithrichibh.

16 Feuch, cuiridh mi fios air mòran iasgairean[l], deir an Tighearn', agus ni iad an iasgach; agus 'n a dhéigh sin, cuiridh mi fios air mòran shealgairean, agus ni iad an sealg, o gach uile shliabh, agus o gach uile chnoc, agus o sgoltaibh nan creag.

17 Oir tha mo shùilean-sa air an uile shlighibh[n]; cha-n 'eil iad foluichte o m' ghnùis, ni mò tha an aingidheachd air a còmhdachadh o fhradharc mo shùl[p].

18 Agus dìolaidh mi le tomhas dùbailte an aingidheachd agus an lochd[q], a chionn gu-n do thruaill iad m' fhearann le sailchead an gniomhara fuathach[r]; agus le 'n gràineileachdaibh lìon iad m'oighreachd.

19 O Thighearna, mo neart[u], agus mo dhaingneach, agus mo dhìdein ann an là na h-airce[v]; a d'ionnsuidh-sa thig na cinnich o chrìochaibh na talmhainn[x], agus their iad, Gu deimhin shealbhaich ar n-aithrichean ni gun bhrìgh; dìomhanas, agus *nithe* gun tairbhe[z].

20 An dean duine dha féin diathan, agus nach 'eil iad 'n an diathaibh[a]?

21 Air an aobhar sin, foillsichidh mi dhoibh, air an aon uair so, foillsichidh mi dhoibh mo làmh agus mo chumhachd;

B.C. 601.

[a] caib. 33. 2; Am. 5. 8
[b] Deut. 29. 24, 25
[c] Gnà. 3. 3; 2 Cor. 3. 3
[d] 2 Each. 24. 18; Isa. 1. 29
[e] Tuir. 5. 17, 18
1 *danarrachd.*
[f] caib. 15. 13
[g] Deut. 4. 26-28; 28. 63-65
[h] Neh. 9. 28
[i] caib. 23. 7, 8
[j] Salm 146. 3-5; Isa. 30. 1, 2
[k] caib. 24. 6; 30. 3; 32. 37
[l] Am. 4. 2; Hab. 1. 15
2 *saillte.*
[m] Salm 2. 12; 34. 8; 84. 12; Gnà. 16. 20
[n] caib. 32. 18; Salm 139. 3
[o] Salm 1. 3
[p] Iob 34. 21, 22
[q] Isa. 40. 2
[r] Ese. 43. 7, 9
[s] Mat. 15. 19
[t] Ecl. 9. 3
[u] Salm 18. 2
[v] Salm 27. 5
[w] 1 Each. 28. 9; Ròm. 8. 27; Tais. 2. 23
[x] Isa. 60. 3; 62. 2
[y] Gal. 6. 7, 8
[z] Isa. 44. 10
3 no, *a ni gur air uibhean nach d' rug i.*
[a] Isa. 37. 19
[b] Hab. 2. 6-11
[c] Luc. 12. 20

agus bithidh fios aca gur e m'ainm Iehobhah[a].

## CAIB. XVII.

1 *Braighdeanas Iudah air son am peacaidhean.* 5 *Is mallaichte an neach a chuireas a dhòchas ann an duine, ach is beannaichte esan a chuireas a dhòchas ann an Dia.* 9 *Rannsaichidh Dia cridhe cealgach an duine.* 13 *Athchuinge an fhàidh.* 19 *Aithne mu thimchioll na sàbaid.*

THA peacadh Iudah air a sgrìobhadh le peann iaruinn; le roinn daoimein tha e air a ghearradh, air clàr an cridhe[c], agus air adharcaibh an altairean:

2 Am feadh tha an clann a' cuimhneachadh an altairean, agus an doireachan[d], air na crannaibh uaine, air na cnocaibh àrda.

3 O mo shliabh anns a' mhachair[e]! do mhaoin, agus do thaisgeacha gu h-iomlan, bheir mi thairis do 'n chreich[f]; d'ionadan làidir, air son peacaidh, air feadh d'uile chrìochan.

4 Agus fògrar thu, eadhon thusa féin, o d' oighreachd a thug mi dhuit; agus bheir mi ort seirbhis a dheanamh do d' naimhdibh ann an tìr anns nach 'eil thu eòlach[h]: a chionn gu-n d'fhadaidh sibh, ann am fheirg-sa, teine a loisgeas gu sìorruidh.

5 Mar so deir an Tighearn', Is mallaichte an neach a chuireas a dhòchas ann an duine[j], agus a ni feòil 'n a gairdean da, agus aig am bheil cridhe 'tha 'claonadh air falbh o an Tighearn':

6 Oir bithidh e mar phreas seargta 's an ionad sgaoilte, nach mothaich am maith an uair a thig e; ach a tha 'g àiteachadh ionada loisgte an fhàsaich, fearainn gun toradh[2] agus gun chòmhnuidh.

7 Is beannaichte an neach a dh'earbas as an Tighearn'[m], agus a chuireas a dhòchas ann an Iehobhah:

8 Oir bithidh e mar chraoibh air a suidheachadh ri taobh nan uisgeachan[o], *a* sgaoileas a mach a freumhan ri taobh an t-srutha, agus nach mothaich c'uin a thig an tart: ach aig am bi a duilleach uaine, agus air nach bi iomagain ann am bliadhna na tiormachd, ni mo sguireas i 'thoirt seachad toraidh.

9 Tha an cridhe cealgach thar na h-uile *nithibh*[s], agus *tha e* do-leigheas[t]; cò is urrainn a thuigsinn?

10 Tha mise Iehobhah a' rannsachadh a'chridhe[w], agus a' sgrùdadh nan àirnean, a chum gu-n tabhair mi do gach neach a réir a shlighe, agus a réir toraidh a dheanadais[y].

11 *Mar* a' chearc a ni gur *air uibhean*, agus nach toir a mach eoin[3], [tha] esan a gheibh beartas, ach nach ann le còir[b]; ann am meadhon a làithean dealaichidh e ris; agus 'n a chrìch dheireannaich bithidh e 'n a amadan[c]

12 Is rìgh-chaithir ghlòrmhor, àrdaichte o chian[a], àit' ar n-ionaid naoimh-ne[b].

13 O Thighearna, cuspair-dòchais Israeil, bithidh amhluadh air gach aon a thréigeas thu; sgrìobhar iad 'n an luchd-ceannairc 's an talamh; a chionn gu-n do thréig iad an Tighearna, tobar nan uisgeacha beò[e].

14 Leighis mi, O Thighearn', agus bithidh mi air mo leigheas; slànuich mi, agus bithidh mi air mo shlànuchadh; oir is tu mo mholadh[h].

15 Feuch, tha iad so ag ràdh rium, C'àit am bheil focal an Tighearna[i]? thigeadh e nis.

16 Ach cha d'rinn mi deifir o bhi a'm' fhear-coimhead a'd' dhéigh-sa, agus là na h-iarguin cha d'iarr mi; agad féin tha fios air an ni a thàinig a mach as mo bheul, bha e ann ad làthair.

17 Na bi a'd' uamhas domh; is tu mo dhìdeìn ann an là na h-airce[l].

18 Bitheadh nàire air a' mhuinntir a tha 'g am ruagadh, ach na nàraichear mise: bitheadh iadsan fo gheilt, ach na bitheadh geilt ormsa: thoir thusa orra là na dòrainn, agus le sgrios ath-bhuailte sgrios iad.

19 Mar so thubhairt an Tighearna rium; Falbh agus seas ann an geata cloinne an t-sluaigh, air an tig rìghrean Iudah a steach, agus air an téid iad a mach, agus ann an uile gheatachaibh Ierusaleim;

20 Agus abair riu, Cluinnibh-se focal an Tighearn', a rìghrean Iudah, agus a Iudah uile, agus uile luchd-àiteachaidh Ierusaleim, a tha 'teachd a steach air na geatachan so.

21 Mar so deir an Tighearna, Thugaibh aire dhuibh féin, agus na giùlainibh uallach air bith air là na sàbaid[n], agus na tugaibh a steach i air geatachan Ierusaleim;

22 Ni mò bheir sibh a mach uallach as 'ur tighibh air là na sàbaid, ni mò ni sibh obair air bith; ach naomhaichibh là na sàbaid, mar a dh'àithn mise do 'ur n-aithrichibh.

23 Ach cha d'thug iadsan géill[q], ni mò dh'aom iad an cluas, ach rinn iad am muineal rag[s], air chor as nach èisdeadh iad, agus air chor as nach gabhadh iad teagasg.

24 Ach tarlaidh, ma dh'éisdeas sibh gu cùramach riumsa, deir an Tighearna, gun uallach sam bith a thoirt a steach troimh gheatachan a' bhaile so air là na sàbaid, ach là na sàbaid a naomhachadh[t], gun obair sam bith a dheanamh air:

25 An sin théid a steach air geatachan a' bhaile so, rìghrean agus prionnsachan, 'n an suidhe air rìgh-chaithir Dhaibhidh, a' marcachd air carbadaibh agus air eachaibh, iad féin agus an ceannardau, fir Iudah, agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim; agus daingnichear gu bràth a' chaithir so.

26 Agus thig iad o bhailtibh Iudah, agus o na h-àiteachaibh timchioll Ierusaleim[c], agus o fhearann Bheniamin, agus o'n chòmhnard[d], agus o na beanntaibh, agus o'n àirde deas, a' toirt leo thabhartas-loisgte, agus ìobairtean, agus thabhartas-bìdh, agus tùise, a' toirt ìobairtean-molaidh gu tigh an Tighearn'[f].

27 Ach mur éisd sibh riumsa, chum là na sàbaid a naomhachadh[g], agus gun uallach a ghiùlan, a' dol a steach air geatachan Ierusaleim air là na sàbaid; an sin fadaidh mise teine 'n a geatachaibh[j], agus loisgidh e lùchairtean Ierusaleim[k], agus cha-n fheudar a mhùchadh.

## CAIB. XVIII.

1 *Le samhladh soithich a' chreadhadair nochd Dia gu-m feudadh e dheanamh r'a shluagh mar a b'àill leis.* 11 *Chaidh olc a chumadh an aghaidh shluaigh Iudah air son an ceannairc.* 18 *Ath-chuinge Ieremiah.*

AM focal a thàinig a dh'ionnsuidh Ieremiah o an Tighearn', ag ràdh,

2 Eirich, agus imich sìos gu tigh a' chreadhadair, agus an sin bheir mise ort mo bhriathran a chluinntinn.

3 An sin chaidh mi sìos gu tigh a' chreadhadair, agus, feuch, bha e 'deanamh oibre air na leacaibh[1].

4 Agus bha an soitheach a bha e 'deanamh de chrèadh, air a mhilleadh ann an làimh a' chreadhadair; an sin rinn e dheth a rìs soitheach eile, mar a chunnacas ceart do'n chreadhadair a dheanamh.

5 An sin thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

6 O thigh Israeil, nach feud mise a dheanamh ruibhse mar an creadhadair so[m]? deir an Tighearna, Feuch, mar a' chrèadh 'an làimh a' chreadhadair[o], is amhuil sin sibhse ann mo làimh-sa, O thigh Israeil.

7 C'uin air bith a labhras mise mu thimchioll cinnich, agus mu thimchioll rìoghachd, gu spìonadh a nìos, gu leagail sìos, agus gu sgrios;

8 Ma philleas an cinneach sin an aghaidh an do labhair mi, o'n olc[p]; gabhaidh mise aithreachas de'n olc a bha ann am aire 'thoirt orra[r].

9 Agus c'uin air bith a labhras mi mu thimchioll cinnich, agus mu thimchioll rìoghachd, gu 'thogail, agus gu 'shuidheachadh;

10 Agus gu-n dean e an ni sin a tha olc ann am shealladh, agus nach bi e ùmhal do m' ghuth; an sin gabhaidh mi aithreachas de'n mhaith a bha romham a dheanamh dhoibh.

11 A nis, uime sin, imich agus labhair ri fearaibh Iudah, agus ri luchd-àiteachaidh Ierusaleim, ag ràdh, Mar so deir an Tighearna, Feuch, tha mise a' cumadh uilc 'n 'ur n-aghaidh, agus a' dealbh innleachd 'n 'ur n-aghaidh: pillibh a nis gach aon o 'dhroch shlighe[u], agus leasaichibh 'ur slighean agus 'ur gnìomharan.

R.C. 601.

[a] Salm 103. 19
[b] Salm 96. 6
[c] caib. 32. 44
[d] Sech. 7. 7
[e] caib. 2. 13 Eoin 4. 10, 14
[f] Salm 107. 22 116. 17 Eabh. 13. 15
[g] Ese. 22. 8
[h] Deut. 10. 21
[i] 2 Pead. 3. 4
[j] Tuir. 4. 11 Am. 2. 4, 5
[k] 2 Ri. 25. 9
[l] caib. 16. 19
[1] *rothaibh.*
[m] Isa. 45. 9 Ròm. 9. 20, 21
[n] Neh. 13. 19
[o] Isa. 64. 8
[p] Ese. 18. 21 33. 11, 13
[q] caib. 7. 24, 26
[r] caib. 26. 3 Ion. 3. 10
[s] Gnà. 29. 1
[t] Isa. 58. 13, 14
[u] caib. 7. 3 35. 15 2 Ri. 17. 13

12 Ach thubhairt iadsan, Cha-n 'eil dòchas ann[a]; oir gluaisidh sinn a réir ar smuainte féin, agus ni sinn, gach aon *a réir* tograidh a dhroch chridhe féin.

13 Uime sin mar so deir an Tighearna, Feòraichibh a nis am measg nan cinneach[b], cò chuala an samhuil so de nithibh? rinn òigh Israeil ni ro ghràineil[c].

14 An tréig duine mo mhagh-sa air son carraig, *air son* sneachd Lebanoin? an tréigear am fuar uisge-ruith air son uisgeachan eile?

15 Ach dhì-chuimhnich mo shluagh mise[f], loisg iad tùis do dhìomhanas[g], agus thug iad orra tuisleachadh 'n an slighibh a bha 'n an seann ròidibh[h], gu gluasad air ceumaibh *eile, air* slighe nach 'eil deanta;

16 A chum am fearann a dheanamh fàs[k], 'n a bhall-àbhacais bith-bhuan[l]: gabhaidh gach neach a théid seachad air mòr iongantas[m], agus crathaidh e a cheann.

17 Sgapaidh mise iad mar gu-m b'ann le gaoith an ear[o] roimh an nàmhaid; tionndaidhidh mi riu mo chùl[q], agus cha-n i m' aghaidh, ann an là an léirsgrios[r].

18 An sin thubhairt iad, Thigibh, agus dealbhamaid innleachdan an aghaidh Ieremiah[s]: oir cha bhàsaich an reachd o'n t-sagart, no comhairle o'n eagnuidh, no am focal o an fhàidh. Thigibh, agus buaileamaid e leis an teangaidh, agus na tugamaid aire do aon d'a bhriathraibh.

19 Thoir thusa, O Iehobhah, aire dhomh[t], agus cluinn guth na muinntir a tha ri strì rium.

20 An dìolar olc air son maith[u]? Gu cinnteach chladhaich iad slochd air son m' anama[w]. Cuimhnich cionnus a sheas mi ann ad fhianuis, a dheanamh eadar-ghuidhe a chum an leas, a thionndadh do chorruich air falbh uatha.

21 Uime sin thoir thusa thairis an clann do'n ghorta, agus thoir orra leaghadh as le neart a' chlaidheimh; bitheadh am mnathan air am fàgail gun chlann, agus iad 'n am bantraichean, agus faigheadh am fir bàs leis a' phlàigh, agus marbhar an òganaich anns an àraich leis a' chlaidheamh.

22 Cluinnear gaoir as an tighean, an trà bheir thusa feachd orra gu h-obann; oir chladhaich iad slochd gu mise a ghlacadh, agus shuidhich iad lìontan air son mo chos.

23 Ach agad-sa, O Thighearna, tha fios air an innleachdaibh uile an aghaidh m' anama[d]; na maith an cionta, agus na glan an lochd a mach á d'fhianuis: ach tilgear iad thairis ann ad làthair; tionnsgain 'n an aghaidh ann an àm do chorruich.

## CAIB. XIX.

*Le samhladh soithich creadhadair air a bhriseadh 'n a bhloighdibh, nochd Dia léir-sgrios nan Iudhach air son am peacaidhean.*

MAR so thubhairt Iehobhah rium-sa, Falbh agus faigh crèadh-shoitheach creadhadair, agus *thoir leat* cuid de sheanairibh an t-sluaigh, agus de sheanairibh nan sagart;

2 Agus théid thu mach gu gleann mhic Hinoim[d], a tha fa chomhair a' gheata Harsit, agus glaodhaidh tu anns an àite sin na briathran a labhras mise riut;

3 Agus their thu, Eisdibh-se focal an Tighearna[e], O! a rìghrean Iudah, agus a luchd-àiteachaidh Ierusaleim; Mar so deir Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, feuch, bheir mise olc air an àite so[i], a bheir air neach sam bith a chluinneas e gu-m bi gaoir 'n a chluasaibh:

4 A chionn gu-n do thréig iad mise[j], agus gu-n d' rinn iad an t-àite so coimheach, agus gu-n do loisg iad tùis ann do dhiathaibh eile, nach b'aithne dhoibh[n]; iad féin, agus an aithrichean, agus rìghrean Iudah, agus gu-n do lìon iad an t-àite so le fuil neo-chiontaich[p]:

5 Agus gu-n do thog iad ionadan àrda Bhaail, a chum am mic a losgadh anns an teine, *mar* thabhartais-loisgte do Bhaal; *ni* nach d'àithn mise, ni mò 'labhair mi, ni mò a thàinig e ann am aire:

6 Uime sin, feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn', anns nach abrar ris an àite so na's mò Tophet, no gleann mhic Hinoim, ach gleann a' mharbhaidh.

7 Agus cuiridh mise gu neo-bhrigh comhairle Iudah agus Ierusaleim anns an àite so; agus bheir mi orra tuiteam leis a' chlaidheamh[v] an làthair an naimhdean, agus le làimh na muinntir a tha 'g iarraidh an anama: agus bheir mi an colainnean mar bhiadh do eunlaith an athair[x], agus do bheathaichibh na talmhainn.

8 Agus ni mi a' chaithir so 'n a fàsach[y], agus 'n a ball-sgeig: bithidh mòr-ioghnadh air gach neach a théid seachad oirre, agus ni e sgeig air son a h-uile phlàighean[z].

9 Agus bheir mise orra gu-n ith iad feòil am mac[a], agus feòil an nigheanan; agus ithidh iad, gach aon, feòil a charaid, anns a' chogadh, agus anns an teinn, leis an teannaichear iad le 'n naimhdibh, agus leo-san a tha 'g iarraidh an anama.

10 An sin brisidh tu an soitheach[b] ann an sealladh nan daoine a théid maille riut,

11 Agus their thu riu, Mar so deir Tighearna nan sluagh, Amhuil so brisidh mise an sluagh so[c], agus a' chaithir so, mar a bhriseas *neach* soitheach a' chreadhadair, nach feudar a shlànuchadh a rìs; agus adhlaicear *daoine* ann an Tophet, gus nach *bi* àit ann gu adhlacadh[e].

12 Mar so ni mise ris an àite so, deir an Tighearn', agus r'a luchd-còmhnuidh, air chor as gu-n deanar a' chaithir so eadhon mar Thophet.

B.C. 605.

[a] caib. 2. 25
[b] caib. 2. 10; 1 Cor. 5. 1
[c] caib. 5. 30
[d] caib. 7. 31; Ios. 15. 8
[e] caib. 17. 20
[f] caib. 2. 32
[g] Isa. 41. 29
[h] caib. 6. 16
[i] 2 Ri. 21. 12
[j] caib. 2. 13, 34; Deut. 28. 20; Isa. 65. 11
[k] Mic. 6. 16
[l] 1 Ri. 9. 8; Tuir. 2. 15
[m] Deut. 28. 59
[n] Deut. 32. 17
[o] Salm 48. 7
[p] 2 Ri. 21. 16; 24. 4
[q] caib. 2. 27
[r] Gnà. 1. 25, 26
[s] caib. 11. 19
[t] Salm 64. 1-4
[u] Salm 109. 4, &c.; Gnà. 17. 13
[v] Lebh. 26. 17; Deut. 28. 25
[w] Salm 35. 7
[x] Salm 79. 2
[y] caib. 18. 16
[z] 1 Ri. 9. 8
[a] Lebh. 26. 29; Deut. 28. 53; Tuir. 4. 10
[b] caib. 51. 63, 64
[c] Salm 2. 9; Isa. 30. 13; Tuir. 4. 2
[d] Salm 37. 32, 33
[e] caib. 7. 32

13 Agus bithidh tighean Ierusaleim, agus tighean rìghrean Iudah, amhuil ionad Thophet[b], neòghlan; maille ris na tighean sin air fad, air mullach an do loisg iad tùis do uile fheachd nèimh[c], agus a dhòirt iad ìobairtean-dibhe a mach do dhiathaibh coimheach[d].

14 Agus thàinig Ieremiah o Thophet, gus an do chuir an Tighearn' e gu fàistneachd; agus sheas e ann an cùirt tighe an Tighearn'[f], agus thubhairt e ris an t-sluagh uile,

15 Mar so deir Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, Feuch, bheir mise air a' chaithir so, agus air a h-uile bhailtibh, an t-olc sin uile a labhair mi 'n a h-aghaidh; a chionn gu-n d' rinn iad am muineal rag[k], air chor as nach éisdeadh iad ri mo bhriathraibh[l].

## CAIB. XX.

1 *Fhuair Pasur ainm eile, agus bhagradh e le breitheanais uamhasach, do bhrìgh gu-n do bhuail e Ieremiah.* 7 *Ghearain am fàidh gu robh e 'n a chùis-mhaslaidh do na h-Iudhaich,* 14 *Agus mhallaich e an là air an d'rugadh e.*

AN uair a chuala Pasur mac Imeir[p] an sagart, (a *bha* fòs 'n a àrd uachdaran ann an tigh an Tighearna,) Ieremiah a' fàistneachd nan nithe so:

2 An sin bhuail Pasur Ieremiah am fàidh, agus chuir e anns an tigh-smachdachaidh e, a bha aig geata uachdarach Bheniamin, làimh ri tigh an Tighearn'.

3 Agus tharladh air an là màireach, gu-n do leig Pasur Ieremiah a mach as an tigh-smachdachaidh. An sin thubhairt Ieremiah ris, Cha-n e Pasur a thug an Tighearna mar ainm ort, ach Magormisabib[1].

4 Oir mar so deir an Tighearna, Feuch, ni mise dhìot uamhas duit féin, agus do d' uile chairdibh; agus tuitidh iadsan le claidheamh an naimhdean, agus do shùilean-sa 'g amharc; agus Iudah uile bheir mi do làimh rìgh Bhabiloin, agus bheir e leis iad ann am bruid gu Babilon, agus cuiridh e gu bàs iad leis a' chlaidheamh.

5 Agus bheir mi seachad uile neart na caithreach so[y], agus a h-uile saothair, agus a h-uile nithe luachmhor; agus uile bheartas rìghrean Iudah bheir mi thairis do làimh an naimhdean, a chreachas iad, agus a ghlacas iad, agus a bheir iad air falbh gu Babilon.

6 Agus thusa, a Phasuir, agus na h-uile 'tha'chòmhnuidh ann ad thigh, siùbhlaidh sibh air falbh ann am braighdeanas; agus théid thusa gu Babilon, agus an sin gheibh thu bàs, agus an sin adhlaicear thu, thu féin agus d'uile chairdean, do'n d' rinn thu fàistneachd bhréige[b].

7 Mheall thu mi, O Thighearn', agus bha mi air mo mhealladh; is tu a's treise na mise, agus thug thu buaidh: tha mi ann am chùis-mhagaidh gach là[d], gach aon ri fanoid orm.

R.C. 605.

[a] caib. 5. 1; 6. 7; 7. 29
[b] 2 Ri. 23. 10, 12
[c] caib. 32. 29; Seph. 1. 5
[d] caib. 7. 18
[e] Iob 32. 18, 19; 1 Cor. 9. 16, 17
[f] 2 Each. 20. 5
[g] Gnio. 4. 20; 18. 5
[h] Salm 31. 13
[i] Gnà. 10. 18
[j] Iob 19. 19; Salm 41. 9; 55. 13, 14; Luc. 11. 53
[k] caib. 17. 23
[l] Salm 58. 2-5
[m] caib. 1. 8, 19
[n] Deut. 32. 35, 36
[o] caib. 15. 20
[p] 1 Each. 24. 14
[q] caib. 23. 40
[r] caib. 17. 10
[s] Salm 59. 10
[t] Isa. 38. 14; 1 Pead. 2. 23; 4. 19
[u] Salm 34. 6; 35. 9, 10; 109. 30, 31
[v] caib. 15. 10; Iob 3. 1, &c.
1 's e sin, *uamhas air gach taobh, rann 10; caib. 6. 25; 46. 5; Salm 31 13.*
[w] Gen. 19. 25
[x] Ecl. 6. 3
[y] 2 Ri. 20. 17; 24. 12-15; 25. 13, &c.
[z] Tuir. 3. 1
[a] Salm 90. 10
[b] caib. 14. 13-15; 29. 21
[c] caib. 38. 1
[d] Tuir. 3. 14
[e] caib. 29. 25; 2 Ri. 25. 18

8 Oir co tric as a labhras mi, a ghlaodhas mi mach *an aghaidh* ainneirt[a], no dh'éigheas mi léir-chreach, tha focal an Tighearn' air a dheanamh dhomh 'n a chùis-mhaslaidh agus fhanoid gach aon là.

9 An uair a their mi, Cha toir mi iomradh air, ni mò labhras mi tuilleadh 'n a ainm; an sin tha e ann am chridhe, mar gu-m b'e teine loisgeach[e], air a dhruideadh suas ann am chnàmhan; agus ged sgìthich mi mi féin 'g a chumail a steach, cha-n urrainn mi[g].

10 Oir chuala mi tuairisgeul mhòrain[h], Uamhas air gach taobh aithrisibh-se, agus aithrisidh sinne e[i]: tha iadsan uile ris an robh mi ann an sìth furachair air son mo thuislidh[j], *ag ràdh*, Theagamh gu meallar e, agus gu faigh sinn buaidh air, agus gu-n gabh sinn dìoghaltas dheth.

11 Ach tha an Tighearna leam[m] mar aon chumhachdach uamhasach: air an aobhar sin tuislichidh mo luchd-tòrachd[n], agus cha bhuadhaich iad[o]: tha iad air an lìonadh le nàire ro mhòr, a chionn nach do shoirbhich leo, le masladh bithbhuan, nach leigear gu bràth air dìchuimhne[q].

12 Ach, O Thighearna nan sluagh, a dhearbhas am firean[r], *agus* a chì na h-airnean agus an cridhe, faiceam orra do dhìoghaltas[s]: oir dhuit-sa leig mise ris mo chùis[t].

13 Seinnibh-se do an Tighearna; molaibh-se an Tighearn', oir shaor e anam a' bhochd á làimh nan aingidh[u].

14 Mallaichte *gu robh* an là air an d' rugadh mise[v]; an là air an d' rug mo mhàthair mi, nar robh e beannaichte.

15 Mallaichte *gu robh* esan a thug fios a dh'ionnsuidh m' athar, ag ràdh, Tha leanabh mic air a bhreth dhuit, g'a dheanamh ro aoibhneach.

16 Agus bitheadh an duine sin mar na bailtean a sgrios an Tighearn', agus mu nach do ghabh e aithreachas[w]; cluinneadh e gaoir anns a' mhaduinn, agus iolach anns a' mheadhon-là;

17 A chionn nach do mharbh e mi o'n bhroinn[x], no gu-m bitheadh mo mhàthair 'n a h-uaigh dhomh, agus a brù an còmhnuidh torrach *leam.*

18 C'uim' an d' thàinig mi mach as a' bhroinn[z] a dh'fhaicinn mi-shuaimhneis agus bròin[a], agus a chaitheamh mo laithean ann am masladh?

## CAIB. XXI.

1 *Thug am fàidh fios do Shedeciah gu-m buadhaicheadh Nebuchadresar 'n a aghaidh.* 8 *Chomhairlich e do'n t-sluagh dol thairis a dh'ionnsuidh nan Caldéanach.* 11 *Dh'àithn e do'n rìgh ceartas a dheanamh.*

AM focal a thàinig chum Ieremiah o an Tighearn', an uair a chuir an rìgh Sedeciah d'a ionnsuidh Pasur[c] mac Mhelciah, agus Sephaniah[e] mac Mhaaseiah an sagart, ag ràdh,

2 Fiosraich[a], guidheamaid ort, de an
Tighearn' air ar son-ne, oir tha Nebuchad-
resar[1] rìgh Bhabiloin a' cogadh 'n ar
n-aghaidh; a dh'fheuchainn an dean an
Tighearna ruinn a réir 'uile bheartan
iongantach, a chum gu-n téid e suas
uainn.
3 Agus thubhairt Ieremiah riu, Mar so
their sibh ri Sedeciah;
4 Mar so deir an Tighearna, Dia Israeil,
Feuch, tionndaidhidh mise air an ais na
h-airm-chogaidh a tha 'n 'ur làmhan[e],
leis am bheil sibh a' cogadh an aghaidh
rìgh Bhabiloin, agus an aghaidh nan
Caldéanach a tha 'g 'ur teannachadh air
taobh a muigh a' bhalla, agus cruinnich-
idh mi iad ann am meadhon a' bhaile
so.
5 Agus ni mise féin cogadh 'n 'ur n-agh-
aidh le làimh sìnte mach[g], agus le gaird-
ean treun, eadhon ann am feirg, agus ann
am boile, agus ann an corruich mhòir.
6 Agus buailidh mi luchd-àiteachaidh
a' bhaile so, eadar dhuine agus ainmhidh;
ghéibh iad bàs le plàigh mhòir.
7 Agus 'n a dhéigh sin, deir an Tigh-
earna, bheir mi thairis Sedeciah rìgh
Iudah[i], agus 'òglaich, agus an sluagh,
eadhon na dh'fhàgar anns a' bhaile so o'n
phlàigh, o'n chlaidheamh, agus o'n ghorta,
do làimh Nebuchadresair rìgh Bhabiloin,
agus do làimh an naimhdean, agus do
làimh na muinntir a tha 'g iarraidh an
anama, agus buailidh e le faobhar a'
chlaidheimh iad[j]: cha ghabh e truas
diubh, ni mò choigleas e, ni mò ni e
tròcair.
8 Agus ris an t-sluagh so their thu, Mar
so deir an Tighearna, Feuch, tha mise a'
cur mu 'r coinneamh slighe na beatha,
agus slighe a' bhàis.
9 Esan a dh'fhanas anns a' bhaile so,
bàsaichidh e leis a' chlaidheamh[m], agus
leis a' ghort, agus leis a' phlàigh: ach
esan a théid a mach, agus a théid thairis
a dh'ionnsuidh nan Caldéanach a tha 'g
'ur teannachadh mu'n cuairt, mairidh e
beò, agus bithidh 'anam aige mar chobhart-
aich[p].
10 Oir chuir mise mo ghnùis an aghaidh
a' bhaile so air son uilc[q], agus cha-n ann
air son maith, deir an Tighearna; do
làimh rìgh Bhabiloin bheirear thairis e,
agus loisgidh esan e le teine[t].
11 Agus mu thimchioll tighe rìgh Iudah,
cluinnibh-se focal an Tighearna;
12 O thigh Dhaibhidh, mar so deir Ie-
hobhah, Deanaibh gu moch breitheanas[v],
agus saoraibh an duine sàruichte o làimh
an fhir-shàruchaidh, mu-n téid mo chorr-
uich-sa mach mar theine, agus mu-n las
i air chor as nach feudar a mùchadh, air
son aingidheachd 'ur gniomhara.
13 Feuch, tha mise a'd' aghaidh, O
thusa a tha 'chòmhnuidh anns a' ghleann,
*air* carraig a' chòmhnaird, deir an Tigh-
earna; sibhse 'tha 'g ràdh, Cò thig a nuas

R.C. 605.

[a] caib. 37. 3, 7 Ese. 14. 4, 5
[b] caib. 49. 4, 5
[1] no, *Nebuchadnesar.*
[c] Gnà. 1. 31 Isa. 3. 10, 11
[d] 2 Each. 36. 19
[e] caib. 52. 8
[f] caib. 17. 20, &c.
[g] Isa. 13. 4 Tuir. 2. 5
[h] caib. 21. 12
[i] caib. 37. 17 30. 5, &c. 2 Ri. 25. 5, &c.
[j] Deut. 28. 50 2 Each. 36. 17
[k] 2 Each. 7. 19, 22
[l] Eabh. 6. 13, 17
[m] caib. 38. 2, 17
[n] Isa. 37. 24
[o] caib. 21. 14
[p] caib. 39. 18
[q] caib. 44. 11 Am. 9. 4
[r] Deut. 29. 24, 25 1 Ri. 9. 8, 9
[s] 2 Ri. 22. 17 2 Each. 34. 25
[t] caib. 52. 13
[u] Ecl. 4. 2 Isa. 57. 1
[v] Sech. 7. 9, 10 Seph. 3. 5
[w] 2 Ri. 23. 30 1 Each. 3. 15

'n ar n-aghaidh[b]? no cò thig a steach d'ar
n-ionada-còmhnuidh?
14 Ach smachdaichidh mise sibh a réir
toraidh 'ur deanadais[c], deir an Tighearn';
agus lasaidh mi teine 'n a coilltibh, agus
loisgidh e gach ni mu'n cuairt da[d].

## CAIB. XXII.

1 *Earail do thigh an rìgh gu breitheanas agus ceartas a chur 'an gniomh.* 10 *Mu thimchioll Shaluim,* 13 *Iehoiacim,* 20 *agus Choniah.*

MAR so thubhairt an Tighearna; Falbh
sìos gu tigh rìgh Iudah, agus an
sin labhraidh tu am focal so,
2 Agus their thu, Cluinn focal an Tigh-
earn', O rìgh Iudah[f], a tha a'd' shuidhe
air rìgh-chaithir Dhaibhidh, thu féin, agus
d'òglaich; agus do shluagh a tha 'dol a
steach air na dorsaibh so;
3 Mar so deir an Tighearna; Cuiribh
'an gniomh breitheanas agus ceartas[h],
agus saoraibh an duine sàruichte o làimh
an fhir-shàruchaidh: agus na deanaibh
foill: na deanaibh ainneart air a' choig-
reach, air an dìlleachdan, air a' bhantraich,
ni mò dhòirteas sibh fuil neo-chiontach
anns an àite so.
4 Oir ma ni sibh gun amharus a réir an
fhocail so, an sin thig a steach air geat-
achan an tighe so rìghrean a shuidheas
ann an àite Dhaibhidh, air a rìgh-chaithir,
a' marcachd air carbadaibh agus air each-
aibh, gach aon, 'òglaich, agus a shluagh.
5 Ach mur toir sibh éisdeachd do na
briathraibh so[k], orm féin thug mise mionn-
an[l], deir an Tighearna, Gu cinnteach
nithear ionad fàs de'n tigh so.
6 Oir mar so thubhairt an Tighearn' a
thaobh tighe rìgh Iudah; Tha thu mar
Ghilead dhomh-sa, O mhullaich Leban-
oin; ach ni mi gu cinnteach fàsach dhìot,
bailtean nach bi àitichte.
7 Agus orduichidh mi ann ad aghaidh
luchd-millidh, gach aon le 'airm; agus
gearraidh iad sìos rogha do sheudar[n],
agus tilgidh iad anns an teine *iad*[o].
8 Agus gabhaidh mòran chinneach seach-
ad air a' chaithir so, agus their iad, gach
aon r'a choimhearsnach, C'ar son a rinn
an Tighearna mar so ris a' chaithir mhòir
so[r]?
9 An sin freagraidh iad, A chionn gu-n
do thréig iad coimhcheangal an Tighearn'[s]
an Dia, agus gu-n d' thug iad aoradh do
dhiathaibh coimheach, agus gu-n d' rinn
iad seirbhis dhoibh.
10 Na guilibh air son a' mhairbh[u], ni
mò ni sibh caoidh air a shon: guilibh gu
goirt air a shon-san a dh'imich air falbh:
oir cha phill e na's mò, agus cha-n fhaic
e tuilleadh tìr a dhùchais.
11 Oir mar so deir Iehobhah mu thim-
chioll Shaluim[w] mhic Iosiah, rìgh Iudah,
a rìghich 'an àite Iosiah 'athar, a chaidh
a mach as an àite so, Cha phill e thuige
na's mò:
12 Ach anns an àite gus an d' thug iad

air falbh e ann am braighdeanas, gheibh
e bàs[a]; agus an tìr so cha-n fhaic e na's
mò.
13 Is an-aoibhinn dha-san a thogas a
thigh le eucoir[c], agus 'àrd-sheòmraich-
ean le ana-cothrom; a ghabhas saothair
a choimhearsnaich a nasgaidh[d], agus air
son 'oibre nach toir dha dìoladh.
14 A tha 'g ràdh, Togaidh mi dhomh
féin tigh mòr, agus seòmraichean farsuinn;
a' gearradh a mach dha féin mar an
ceudna uinneagan, 'g a chòmhdachadh fòs
le seudar, agus 'g a dhath le corcur.
15 An rìgh thu a chionn gu bheil thu
'g ad dhùnadh féin ann an seudar? nach
d'ith agus nach d'òl d'athair[g], agus nach
d'rinn e cothrom agus ceartas? An sin
shoirbhich leis.
16 Dhìon e cùis a' bhochd agus an
fheumaich; an sin dh'éirich gu maith
*dha*[i]. Nach b'e so eòlas a ghabhail ormsa?
deir an Tighearn'.
17 Ach cha-n 'eil do shùilean-sa agus
do chridhe ach air d'ana-miannan féin,
agus air fuil nan neo-chiontach, a chum *a*
dòrtadh, agus air sàruchadh agus fòir-
neart, a chum *a* dheanamh[j].
18 Air an aobhar sin, mar so deir an
Tighearna mu thimchioll Iehoiacim mhic
Iosiah rìgh Iudah, Cha dean iad caoidh
air a shon[k], *ag ràdh*, Och mo bhràthair[l]!
no, Och mo phiuthar! Cha dean iad
caoidh air a shon, *ag ràdh*, Och a thigh-
earna! no, Och a ghlòir-san!
19 Le adhlacadh asail adhlaicear e[n],
air a tharruing air falbh, agus air a thilg-
eadh an taobh a mach de gheatachan
Ierusaleim.
20 Imich suas gu Lebanon agus éigh;
agus air Basan tog an àird do ghuth,
agus glaodh o na crìochaibh mu'n cuairt,
oir chlaoidheadh iadsan uile a thug gràdh
dhuit[p].
21 Labhair mi riut ann an àm do
shoirbheachaidh, thubhairt thu, Cha-n
éisd mi; b'e so do chleachdadh o d'òige[r].
22 A chionn nach d'éisd thu ri m'
ghuth-sa, ithidh osann suas an t-iomlan
de d'aodhairibh[s], agus imichidh do luchd-
gaoil air falbh ann am braighdeanas: gu
cinnteach an sin bithidh nàire ort, agus
còmhdaichear thu le amhluadh air son
d'uile dhroch dheanadais.
23 O thusa 'tha 'g àiteachadh Lebanoin,
a tha 'deanamh do nid ann an seudaraibh,
cia gràsmhor a bhitheas tu an uair a ni
piantan greim ort, goimh, amhuil mnatha
ri saothair!
24 Mar is beò mise, deir an Tighearna,
ged b'e Coniah[w] mac Iehoiacim rìgh
Iudah, am fàinne air mo làimh dheis[y],
gidheadh as a sin dheanainn do spìon-
adh;
25 Agus bheir mi thu do làimh na
muinntir a tha 'g iarraidh d'anama[a],
agus do làimh na muinntir roimh am
bheil eagal ort, eadhon do làimh Nebu-

R.C. 599.

[a] rann 18
[b] 2 Ri. 23. 34
[b] 2 Ri. 24. 15
[c] Mic. 3. 10
Hab. 2. 9
[d] Lebh. 19. 13
Deut. 24. 14, 15
Seum. 5. 4
[e] Hos. 8. 8
[f] Isa. 1. 2
[g] 2 Ri. 23. 25
[h] caib. 36. 30
Mat. 1. 11, 12
[i] Isa. 3. 10
[j] Ese. 19. 6
[k] caib. 16. 4, 6
[l] 1 Ri. 13. 30
[m] caib. 10. 21
Ese. 34. 2
[n] caib. 36. 30
[o] Gnio. 20. 29
[p] caib. 30. 14
[q] caib. 32. 37
Deut. 30. 1-6
Ese. 34. 13, &c.
[r] caib. 3. 25
7. 23, &c.
[s] caib. 23. 1, &c.
[t] caib. 3. 15
[u] caib. 33. 14-16
Isa. 4. 2
11. 1, 5
40. 9-11
Sech. 3. 8
6. 12
Eoin 1. 45
[v] Dan. 9. 24
[w] caib. 37. 1
2 Ri. 24. 6-8
1 Each. 3. 16
[x] Salm 72. 2
[y] Dàn 8. 6
Hag. 2. 23
[z] Deut. 33. 27, 28
Sech. 14. 9, 11
[1] *Iehobha Tsidcenu.*
[a] caib. 34. 20
[b] caib. 16. 14, 15

chadresair rìgh Bhabiloin, agus do làimh
nan Caldéanach.
26 Agus tilgidh mi mach thu féin[b],
agus do mhàthair a rug thu, gu dùthaich
choimhich, far nach robh sibh air 'ur
breith, agus an sin gheibh sibh bàs.
27 Agus gus an talamh d'am bu mhiann-
ach leo pilleadh, gu sin cha phill iad.
28 An dealbh suarach briste an duine
so Coniah? no an soitheach e anns nach
'eil aig aon neach tlachd[e]? c'uim am
bheil iad air an tilgeadh a mach, e féin
agus a shliochd, agus air an iomain gu
tìr anns nach 'eil iad eòlach?
29 O thalamh! a thalamh! a thalamh[f]!
cluinn focal an Tighearna.
30 Mar so deir an Tighearna, Sgrìobh-
aibh-se am fear so gun chlann[h], duine
nach soirbhich 'n a làithibh: oir cha
soirbhich duine d' a shliochd, a shuidheas
air caithir Dhaibhidh, agus a riaghlas 'n a
dhéigh so ann an Iudah.

## CAIB. XXIII.

1 *Chuir Ieremiah an céill do na h-aodhairibh aingidh gu-n claoidheadh Dia iad air son an deanadais,* 3 *agus gu-n tionaileadh e fuigheall a threud.* 5 *Tha Criosd, am Meanglan fìrinneach, air a ghealltuinn.* 9 *Breitheanais Dhé an aghaidh nam fàidhean-bréige,* 33 *agus 'n an aghaidh-san a rinn fanoid air fàidhean an Tighearna.*

IS an-aoibhinn do na h-aodhairibh[m] a
tha 'sgrios agus a' sgapadh treud mo
chluaine-sa, deir an Tighearn'.
2 Air an aobhar sin mar so deir an
Tighearna, Dia Israeil, a thaobh nan
aodhairean a tha 'g ionaltradh mo
shluaigh-sa, Sgap sibh mo threud[o], agus
dh'fhuadaich sibh air falbh iad, agus cha
deachaidh sibh g'an amharc; feuch, thig
mise g'ur n-amharc-se air son aingidh-
eachd 'ur deanadais, deir an Tighearn'.
3 Ach tionailidh mi fuigheall mo threud[q]
as gach uile dhùthaich gus an d'fhògair
mi iad, agus bheir mi iad air an ais d'am
mainniribh féin, agus fàsaidh iad torrach
agus lìonmhor.
4 Agus togaidh mi suas os an ceann
aodhairean a dh'ionaltras iad[t], air chor
as nach bi eagal orra tuilleadh, ni mò
bhitheas geilt orra, ni mò bhitheas iad
air an smachdachadh, deir an Tigh-
earna.
5 Feuch, tha na làithean a' teachd, deir
an Tighearn', anns an tog mise suas do
Dhaibhidh Meanglan fìrinneach[u], agus
rìoghaichidh rìgh, agus soirbhichidh leis[v];
agus cuiridh e 'an gniomh breitheanas
agus ceartas air an talamh[x].
6 'N a làithibh-san tèarnar Iudah, agus
gabhaidh Israel còmhnuidh ann an tèar-
uinteachd[z]: agus is e so 'ainm a ghoirear
rìs, IEHOBHAH AR FIREANTACHD-NE.[1]
7 Air an aobhar so[b], feuch, tha na
làithean a' teachd, deir an Tighearn',
anns nach abair iad na's mò, Mar is beò

an Tighearn' a thug a nìos clann Israeil á tìr na h-Eiphit :

8 Ach, Mar is beò an Tighearn'[b], a thug a nìos agus a stiùr sliochd tighe Israeil as an tìr mu thuath, agus as na dùthchannaibh sin uile gus an d'fhuadaich mise iad[d]: a chum gu-n gabhadh iad còmhnuidh 'n am fearann féin[e].

9 A thaobh nam fàidhean. Tha mo chridhe briste an taobh a stigh dhiom ; tha mo chnàmhan gu léir air ghluasad[g]; is cosmhuil mi ri fear air mhisg ; is ionann mi 's duine air an d'fhuair fìon làmh-an-uachdar, air son an Tighearn'[h], agus air son bhriathran a naomhachd[i].

10 Oir tha am fearann làn de luchd-adhaltranais[j]: oir air son mhionnan[k] tha 'n tìr a' caoidh : tha ionadan aoibhinn an fhàsaich air tiormachadh suas : tha an siubhal mar an ceudna olc, agus an neart eucorach.

11 Oir tha am fàidh agus an sagart araon ain-diadhaidh[m]; eadhon ann am theach féin fhuair mi an aingidheachd[n], deir an Tighearn'.

12 Uime sin bithidh an slighe dhoibh mar ionada sleamhain ann an dorchadas[p]; iomainear iad air an aghaidh, agus tuitidh iad ann : gu cinnteach bheir mise dòruinn orra, bliadhna an smachdachaidh[r], deir an Tighearn'.

13 Amhuil a chunnaic mi ann am fàidhean Shamaria amaideachd ; rinn iad fàistneachd ann an ainm Bhaail[s], agus thug iad air mo shluagh Israel dol air seacharan :

14 Mar sin ann am fàidhean Ierusaleim chunnaic mi uamharrachd : tha iad a' deanamh adhaltranais, agus ag imeachd ann am breugaibh[t]: tha iad a' neartachadh mar an ceudna làmhan nan aingidh[u], air chor as nach 'eil aon neach a' pilleadh o 'aingidheachd : tha iad, an t-iomlan diubh, dhomhsa mar Shodom[w], agus a luchd-àiteachaidh mar Ghomorah.

15 Air an aobhar sin mar so deir Tighearna nan sluagh mu thimchioll nam fàidhean ; Feuch, bheir mise dhoibh searbh-luibhean[1] r' an itheadh[x], agus uisge domblais r'a òl ; oir o fhàidhean Ierusaleim tha ain-diadhachd[2] air dol a mach air feadh na tìre gu h-iomlan.

16 Mar so deir Tighearna nan sluagh, Na éisdibh ri briathraibh nam fàidhean, a tha ri fàistneachd dhuibh ; tha iad 'g 'ur mealladh le nithibh faoine ; tha iad a' labhairt fiosachd an cridhe féin, *agus* cha-n ann o bheul an Tighearn' ;

17 Ag ràdh an còmhnuidh ris a' mhuinntir a tha 'deanamh dì-meas air focal an Tighearna, Bithidh sìth agaibh[z]; agus am feadh a tha gach aon ag imeachd a réir ana-miann' a chridhe féin, tha iad ag ràdh, Cha tig olc air bith oirbh[a].

18 Oir cò sheas ann an comhairle dhìomhair an Tighearn', agus a chunnaic,

B.C. 599.

[a] 2 Each. 18. 23
[b] Seph. 3. 20
[c] caib. 30. 23, 24
[d] Isa. 43. 5, 6
[e] Am. 9. 14, 15
[f] Gnà. 21. 30
[g] Hab. 3. 16
[h] Isa. 6. 5
[i] Ròm. 7. 9
[j] caib. 9. 2
[k] Hos. 4. 2, 3
[l] 1 Tes. 5. 6
[m] Seph. 3. 4
[n] Ese. 8. 16, 17; 23. 39; Mat. 21. 13
[o] Am. 9. 2, 3
[p] Gnà. 4. 19
[q] 1 Ri. 8. 27
[r] Ecs. 32. 34
[s] caib. 2. 8
[t] rann. 26, 32
[u] Isa. 41. 6, 7
[v] Bre. 3. 7; 8. 33, 34
[w] Isa. 1. 9, 10
1 *burmaid.*
[x] caib. 9. 15
[y] Eabh. 4. 12
2 *mi-naomhachd.*
[z] Ese. 13. 10; Sech. 10. 2
[a] Mic. 3. 11
[b] Isa. 3. 12; Am. 2. 4

agus a chual' a chùis ? no cò dh'éisd[a] agus a chuala 'fhocal ?

19 Feuch, chaidh cuairt-ghaoth mach o an Tighearna le boile[c], eadhon cuairt-ghaoth ro dhian ; air ceann nan aingidh tuitidh i gu h-uamhasach.

20 Cha phill corruich an Tighearn' air a h-ais, gus an cuir e 'an gniomh, agus gus an coimhlion e rùn a chridhe[f]: anns na làithibh deireannach bheir sibh so fainear le làn-aire.

21 Cha do chuir mise na fàidhean so a mach, gidheadh ruith iad : cha do labhair mi riu, gidheadh rinn iad fàistneachd.

22 Ach nam bitheadh iad air seasamh ann am chomhairle-sa, an sin bheireadh iad air mo shluagh mo bhriathran éisdeachd, an sin bheireadh iad orra pilleadh o'n slighe[l], agus o aingidheachd an deanadais.

23 An Dia dlùth do làimh mise, deir an Tighearn' ? agus nach Dia mi am fad as ?

24 Am feud neach air bith e féin fholach ann an ionadaibh dìomhair[o], air chor as nach faic mise e ? deir an Tighearna. Nach 'eil mise a' lionadh nan nèamhan agus na talmhainn[q]? deir an Tighearna.

25 Chuala mise ciod a thubhairt na fàidhean, a tha 'fàistneachd bhreug ann am ainm-sa, ag ràdh, Chunnaic mi aisling, chunnaic mi aisling.

26 Cia fhad a bhitheas so ann an cridhe nam fàidhean a tha ri fàistneachd bhreug? seadh fàidhean ceilge an cridhe féin :

27 Aig am bheil rùn a thoirt air mo shluagh-sa m'ainm a leigeil air dì-chuimhne, le 'n aislingibh a tha iad ag innseadh, gach aon d'a choimhearsnach, amhuil a rinn an aithrichean m'ainm a leigeil air dì-chuimhne[v], air son Bhaail.

28 Am fàidh aig am bheil aisling, innseadh e 'aisling ; ach esan aig am bheil m' fhocal-sa, labhradh e m' fhocal gu dìleas : ciod e am moll do an chruithneachd ? deir an Tighearna.

29 Nach ionann m' fhocal-sa agus teine[y]? deir an Tighearn' ; agus nach ionann e agus òrd a bhriseas a' chreag 'n a bloighdibh ?

30 Uime sin, feuch, tha mise an aghaidh nam fàidhean, deir an Tighearn', a tha 'goid mo bhriathran-sa, gach aon o 'choimhearsnach.

31 Feuch, tha mise an aghaidh nam fàidhean, deir an Tighearn', a tha 'gnàthachadh an teangaidh féin, agus ag ràdh, Labhair esan *e*.

32 Feuch tha mise an aghaidh na muinntir a tha 'fàistneachd aislingean bréige, deir an Tighearn', agus a tha 'g an innseadh, agus a' toirt air mo shluagh-sa dol air seacharan le 'm breugaibh agus le 'm briathraibh faoine[b]; gidheadh cha do chuir mise a mach iad, ni mò 'thug mi àithne dhoibh ; air an aobhar sin cha

dean iad, air aon chor, tairbhe do'n t-sluagh so, deir an Tighearn'.

33 Agus an uair a dh'fheòraicheas an sluagh so, no fàidh, no sagart, diot, ag ràdh, Ciod e focal cudthromach[1] an Tighearn'[a]? an sin their thusa riu, Is sibhse an cudthrom, agus tilgidh mise dhiom sibh[b], deir an Tighearn'.

34 Agus am fàidh, agus an sagart, agus an sluagh, a their, Focal cudthromach an Tighearna, bheir eadhon mise peanas air an duine sin agus air a theaghlach.

35 Mar so their sibh, gach aon r'a choimhearsnach, agus gach aon r'a bhràthair, Ciod a fhreagair an Tighearn'? agus, Ciod a labhair an Tighearn'?

36 Agus air focal cudthromach an Tighearna cha toir sibh luaidh na's mò; oir is cudthrom do gach aon a bhriathra féin[h]: oir chlaon sibh briathran an Dé bheò[i], Tighearna nan sluagh, ar Dé-ne.

37 Mar so their thu ris an fhàidh, Ciod am freagradh a thug an Tighearna dhuit? agus, Ciod a labhair an Tighearn'?

38 Ach ma their sibh, Focal cudthromach an Tighearn': uime sin, mar so deir an Tighearn', A chionn gu bheil sibh ag ràdh an fhocail so, Focal cudthromach an Tighearna, ged a chuir mise fios thugaibh, ag ràdh, Cha-n abair sibh Focal cudthromach an Tighearn';

39 Uime sin, feuch, togaidh mise sibhse mar chudthrom, agus tilgidh mi air falbh[l], araon sibh féin agus a' chaithir so, a thug mi dhuibh-se, agus do 'ur n-aithrichibh, a mach as mo làthair:

40 Agus bheir mi oirbh masladh sìorruidh[n], agus nàire bhith-bhuan, nach leigear gu bràth air dì-chuimhne.

## CAIB. XXIV.

1 *Le samhladh fhìgean maithe agus olca chuir am fàidh an céill gu-n gabhadh Dia ris na dh'fhalbh ann am bruid de Iudah:* 8 *agus gu-n tugadh e thairis Sedeciah agus a shluagh gu bhi 'n an cùis-fhanoid do na cinnich.*

DH' FHOILLSICH an Tighearna dhomh, agus, feuch, dà chliabh fhìgean air an cur fa chomhair teampuill an Tighearn', an déigh do Nebuchadresar[o] rìgh Bhabiloin, Iconiah[p] mac Iehoiacim rìgh Iudah, agus maithean Iudah, agus an luchd-ealain, agus na h-airm-cheaird[q], a thoirt air falbh ann am braighdeanas o Ierusalem, agus an toirt leis gu Babilon:

2 *Ann an* aon chliabh bha fìgean ro mhaith, mar na fìgean *a bhitheas* an toiseach abuich: agus *anns* a' chliabh eile fìgean ro olc, nach feudtadh itheadh aig an olcas.

3 An sin thubhairt an Tighearna rium, Ciod tha thu 'faicinn, a Ieremiah? agus thubhairt mise, Fìgean: na fìgean maithe ro mhaith; agus na droch fhìgean[t] ro olc, air chor as nach feudar an itheadh aig an olcas.

R.C. 599.

[1] *trom eallach.*
[a] Mal. 1. 1
[b] 2 Each. 15. 2
[c] Eabh. 12. 10
[d] caib. 29. 10-19
[e] caib. 32. 39, 40
[f] caib. 31. 33
[g] caib. 3. 10 Ròm. 6. 17
[h] Gal. 6. 5
[i] 2 Pead. 3. 16
[j] Deut. 28. 25, 37
[k] Salm 44. 13, 14
[l] Gnà. 13. 13
[m] caib. 34. 17
[n] Hos. 4. 7
[o] 2 Ri. 24. 12, &c.
[p] caib. 22. 24, &c.
[q] 1 Sam. 13. 19
[r] caib. 7. 13, &c. 11. 7, &c.
[s] Salm 81. 13 Isa. 55. 2 Eoin 8. 47
[t] Mat. 25. 32, 33

4 An sin thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

5 Mar so deir an Tighearna, Dia Israeil, Amhuil na fìgean maithe so, mar sin gabhaidh mise ris na dh'fhalbh ann am bruid de Iudah, a chuir mi mach as an àite so gu tìr nan Caldéanach, a chum an leas[c].

6 Oir cuiridh mi mo shùilean orra chum maith[d], agus bheir mi iad air an ais do'n tìr so; agus togaidh mi iad, agus cha tilg mi sìos; agus suidhichidh mi iad, agus cha spìon mi á bun.

7 Agus bheir mi dhoibh cridhe[e] gu m'aithneachadh, gur mi an Tighearn'; agus bithidh iad dhomhsa 'n an sluagh[f], agus bithidh mise dhoibhsan a'm' Dhia; oir pillidh iad a m'ionnsuidh le an uile chridhe[g].

8 Agus amhuil na droch fhìgean, nach feudar itheadh aig an olcas, (mar so gu deimhin deir an Tighearna,) mar sin bheir mi thairis Sedeciah rìgh Iudah, agus 'uachdarain, agus am fuigheall de Ierusalem, a dh'fhanas anns an tìr so, agus iadsan a tha 'chòmhnuidh ann am fearann na h-Eiphit;

9 Bheir eadhon mise thairis iad gu bhi air an luasgadh air feadh uile rìoghachdan an domhain[j], a chum an aimhleis; gu bhi 'n an cùis-fhanoid, agus 'n an gnàthfhocal, agus 'n am ball-magaidh[k], agus 'n am mallachadh, anns a' h-uile àite gus am fògair mi iad.

10 Agus cuiridh mi an claidheamh[m], a' ghort agus a' phlàigh 'n am measg, gus an caithear iad bhàrr an fhearainn, a thug mise dhoibh féin agus do an aithrichibh.

## CAIB. XXV.

1 *Roimh-innis Ieremiah braighdeanas nan deich agus tri fichead bliadhna;* 12 *agus léir-sgrios Bhabiloin 'n uair a bhitheadh na làithean sin air an coimhlionadh.* 15 *Le samhladh cuaiche fìona chuir am fàidh an céill sgrios mhòran chinneach.*

AM focal a thàinig a dh'ionnsuidh Ieremiah mu thimchioll uile shluaigh Iudah, ann an ceathramh bliadhna Iehoiacim mhic Iosiah rìgh Iudah; b'i sin ceud bhliadhna Nebuchadresair rìgh Bhabiloin:

2 A labhair Ieremiah am fàidh ri uile shluagh Iudah, agus ri uile luchd-àiteachaidh Ierusaleim, ag ràdh,

3 O threas bliadhna deug Iosiah mhic Amoin rìgh Iudah, eadhon gus an là an diugh, (is i so an treas bliadhna fichead,) thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidhsa, agus labhair mi ruibh-se, ag éirigh gu moch[r] agus a' labhairt; ach cha d'éisd sibh[s].

4 Agus chuir an Tighearna do 'ur n-ionnsuidh 'uile sheirbhisich, na fàidhean, ag éirigh gu moch agus 'g an cur a mach;

ach cha d'éisd sibhse, agus ni mò dh'aom
sibh 'ur cluas gu éisdeachd.
5 Thubhairt iadsan, Pillibh air 'ur n-ais
a nis, gach aon o 'dhroch shlighe[a], agus o
olcas a dheanadais, agus gabhaidh còmh-
nuidh anns an fhearann a thug an Tigh-
earna dhuibh, agus do 'ur n-aithrichibh o
linn gu linn.
6 Agus na rachaibh an déigh dhia
coimheach, gu seirbhis a dheanamh
dhoibh, agus gu aoradh a thoirt doibh,
agus na brosnuichibh mise gu corruich[d]
le obair 'ur làmh; agus cha dean mi olc
oirbh.
7 Gidheadh cha d'éisd sibh riumsa, deir
an Tighearn'; a chum gu-m brosnuicheadh
sibh mi gu corruich le obair 'ur làmh, a
chum 'ur n-aimhleis féin[i].
8 Uime sin mar so deir Tighearna nan
sluagh, A chionn nach d'éisd sibh ri mo
bhriathraibh-sa,
9 Feuch, cuiridh mi fios, agus bheir mi
leam uile mhuinntir na h-àirde tuath, deir
an Tighearn', agus Nebuchadresar rìgh
Bhabiloin m'òglach[k], agus bheir mi iad an
aghaidh na tìre so, agus an aghaidh a
luchd-àiteachaidh, agus an aghaidh nan
cinneach so uile mu'n cuairt, agus sgrios-
aidh mi gu tur iad, agus ni mi iad 'n an
uamhas, agus 'n an sgeig, agus 'n am
fàsach gu bràth.
10 Os bàrr, bheir mi uatha guth a'
ghairdeachais[l] agus guth an aoibhneis,
guth an fhir nuadh-phòsda, agus guth na
mnatha nuadh-pòsda, fuaim nan clacha-
muilinn, agus solus na coinnle.
11 Agus bithidh am fearann so uile 'n a
fhàsach[o], *agus* 'n a uamhas; agus ni na
cinnich so seirbhis do rìgh Bhabiloin
deich agus trì fichead bliadhna[p].
12 Agus tarlaidh, 'n uair a choimhlionar
deich agus trì fichead bliadhna, gu-n
smachdaich mise rìgh Bhabiloin, agus
an cinneach sin, deir an Tighearn', air
son an aingidheachd, agus fearann nan
Caldéanach, agus ni mi e 'n a fhàsach gu
bràth[s].
13 Agus bheir mi air an fhearann sin
m'uile bhriathran a labhair mi 'n a agh-
aidh[t], gach ni a tha sgrìobhta 's an leabhar
so, a rinn Ieremiah fhàistneachd an agh-
aidh nan uile chinneach.
14 Oir ni mòran chinneach, agus rìgh-
rean mòra, seirbhis a ghabhail dhiubhsan
mar an ceudna[x]: agus dìolaidh mise riu a
réir an gniomharan, agus a réir oibre an
làmha féin.
15 Oir mar so tha an Tighearna, Dia
Israeil ag ràdh rium, Gabh cuach fhìona
na fraoich-feirge so[z] as mo làimh-sa, agus
thoir r'a h-òl i do na h-uile chinnich gus
an cuir mise thu :
16 Agus òlaidh iad, agus bithidh iad
air bhall-chrith, agus air a' chuthach, leis
a' chlaidheamh a chuireas mise 'n am
measg.
17 An sin ghlac mi a' chuach á làimh
an Tighearn', agus thug mi r'a h-òl i do
na h-uile chinnich gus an do chuir an
Tighearna mi ;
18 Do Ierusalem, agus do bhailtibh Iu-
dah, agus d'a rìghribh, agus d'a h-uachd-
arain, a chum an deanamh 'n an nochd-
làraich[b], 'n an uamhas, 'n an sgeig, agus
'n am mallachadh, mar air an là 'n diugh:
19 Do Pharaoh[c] rìgh na h-Eiphit, agus
d'a òglaich, agus d'a uachdarain, agus d'a
uile shluagh ;
20 Agus do gach uile shluagh eile 'tha
am measg a chéile[e], agus do uile rìghribh
fearainn Uis[f], agus do uile rìghribh fear-
ainn nam Philisteach[g], agus do Ascelon,
agus do Ghasah, agus do Ecron, agus do
fhuigheall Asdoid[h];
21 Do Edom[j], agus do Mhoab, agus do
chloinn Amoin ;
22 Agus do uile rìghribh Thìoruis, agus
do uile rìghribh Shidoin, agus do rìgh-
ribh nan crìochan a tha 'n taobh thall
de'n fhairge ;
23 Do Dhedan, agus do Thema, agus
do Bhus, agus do na h-uile *a tha* anns na
cearnaibh iomallach ;
24 Agus do uile rìghribh Arabia, agus
do uile rìghribh an t-sluaigh mheasgta
'tha 'chòmhnuidh anns an fhàsach ;
25 Agus do uile rìghribh Shimri, agus
do uile rìghribh Elaim, agus do uile rìgh-
ribh Mhedia ;
26 Agus do uile rìghribh na h-àirde
tuath[m], am fad agus am fagus, *gach* aon
le 'chéile, agus do uile rìoghachdaibh an
domhain, a tha air aghaidh na talmhainn:
agus òlaidh rìgh Shesaich[n] 'n an déigh so.
27 Agus their thu riu, Mar so tha an
Tighearna, Dia nan sluagh, Dia Israeil, ag
ràdh, Olaibh[q], agus bithibh air mhisg[r],
agus sgeithibh, agus tuitibh agus na
h-éiribh na's mò roimh an chlaidheamh a
chuireas mise 'n 'ur measg.
28 Agus tarlaidh, ma dhiùltas iad a'
chuach a ghabhail as do làimh, gu òl, an
sin gu-n abair thu riu, Mar so deir Tigh-
earna nan sluagh, Olaidh sibh gu deimhin.
29 Oir feuch, air a' chaithir a tha air a
h-ainmeachadh air m'ainm, oirre sin tha
mise a' tionnsgnadh air olc a thabhairt[u],
agus am feud sibhse dol as gu glan-shaor o
pheanas[v]? cha téid sibh as : oir gairmidh
mise claidheamh air uile luchd-àiteachaidh
na talmhainn[w], deir Tighearna nan sluagh.
30 Air an aobhar sin labhair thusa 'n an
aghaidh na briathran fàistneachd so air
fad, agus abair riu, Beucaidh an Tigh-
earn' o 'ionad àrd[y], agus o ionad còmh-
nuidh a naomhachd cuiridh e mach a
ghuth[a]; beucaidh e gu cumhachdach an
aghaidh ionaid a thàimh ; togaidh e iol-
ach, mar [iolaich] luchd-bruthaidh *nam
fìon-dearc*[b], an aghaidh uile luchd-àiteach-
aidh na talmhainn.
31 Thig toirm gu iomallaibh na tal-
mhainn, a chionn gu bheil comh-strì aig
Dia ris na cinnich ; tagraidh e ris gach

B.C. 590.

[a] caib. 18. 11; 35. 15
[b] caib. 24. 17
[c] caib. 46. 2, &c.
[d] Deut. 32. 21; 1 Ri. 14. 22
[e] Ecs. 12. 38; Air. 11. 4
[f] Iob 1. 1
[g] caib. 47. 1, &c.
[h] Neh. 13. 23-27
[i] Gnà. 8. 36
[j] caib. xlviii. xlix.
[k] Gnà. 21. 1; Isa. 10. 5; 24. 28
[l] Isa. 24. 7, 8; Hos. 2. 11
[m] caib. 50. 9
[n] caib. 51. 41
[o] Lebh. 26. 34, 35
[p] Dan. 9. 2
[q] Hab. 2. 16
[r] Isa. 51. 21; 63. 6
[s] caib. l., li.; Isa. 14. 23; 21. 1, &c.; 47. 1
[t] Dan. 5. 28, 31
[u] Ese. 9. 6
[v] caib. 49. 12; Gnà. 11. 31; Luc. 23. 31; 1 Pead. 4. 17
[w] Ese. 38. 21
[x] caib. 27. 7
[y] Isa. 42. 13
[z] Iob 21. 20; Salm 75. 8; Isa. 51. 17; Tais. 14. 10
[a] 2 Each. 30. 27
[b] Isa. 16. 9

uile fheòil[a]; bheir e 'n dream *a tha* olc
do'n chlaidheamh, deir an Tighearna.
32 Mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, Feuch, théid olc a mach o chinn-
each gu cinneach[b], agus dùisgear suas
ioma-ghaoth mhòr o chrìochaibh na tal-
mhainn.
33 Agus bithidh iadsan a mharbhar
leis an Tighearna 's an là sin[c], o aon
iomall na talmhainn eadhon gu iomall eile
na talmhainn ; cha chaoidhear iad, ni mò
chruinnichear iad, ni mò dh'adhlaicear
iad ; 'n an aolach air aghaidh na tal-
mhainn bithidh iad.
34 Togaibh gaoir bhròin, a bhuachaill-
ean[d], agus éighibh, agus aornaganaibh
sibh féin, [ann an luaithre,] sibhse a 's
urramaiche de'n treud, a chionn gu bheil
làithean 'ur marbhaidh agus 'ur sgapaidh
air an coimhlionadh ; agus tuitidh sibh
mar shoitheach luachmhor.
35 Agus cha bhi seòl teichidh aig na
buachaillibh, no dol as aig maithean an
treud.
36 Guth caoidh nam buachaillean, agus
nuallan mhaithean an treud : oir mhill
an Tighearn' an cluain-ionaltraidh.
37 Mhilleadh fòs ionada-còmhnuidh na
sìthe le dian-chorruich an Tighearna.
38 Thréig e, mar leòmhan, a gharaidh[f];
oir rinneadh an cuid fearainn fàs, troimh
chorruich a' mhillteir, agus troimh dhian-
theas 'fheirge.

## CAIB. XXVI.

1 *Chomhairlich Ieremiah do'n t-sluagh an aing-idheachd a thréigsinn :* 8 *Ghlac na sagairt agus an sluagh e chum a chur gu bas air son nan nithe a labhair e riu.* 12 *Thagair e 'chùis féin.* 16 *Leig an sluagh as e.*

ANN an toiseach linn Iehoiacim, mhic
Iosiah rìgh Iudah, thàinig am focal
so o an Tighearn', ag ràdh,
2 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Seas ann an cùirt tighe an Tighearn',
agus labhair ri uile bhailtibh Iudah, a
tha 'teachd a dheanamh aoraidh ann an
tigh an Tighearna, na h-uile bhriathran
a dh'àithneas mise dhuit a labhairt riu[h];
na lughdaich focal ;
3 A dh'fheuchainn an éisd iad, agus
am pill iad, gach aon o 'dhroch shlighe,
chum gu-n gabh mise aithreachas de'n[i]
olc a th'ann am rùn a thoirt orra air son
aingidheachd an gniomhara.
4 Agus their thu riu, Mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, Mur éisd sibh riumsa[j]
gu siubhal ann am reachd, a chuir mi fa
'r comhair,
5 Gu éisdeachd a thoirt do bhriathraibh
mo sheirbhiseach na fàidhean, a chuir
mi thugaibh[m], araon ag éirigh gu moch
agus 'g an cur a mach, (ged nach d'éisd
sibhse ;)
6 An sin ni mise an tigh so cosmhuil ri
Siloh[n], agus ni mi a' chaithir so 'n a

R.C. 588.

[a] Isa. 66. 16
[b] Seph. 3. 8
[c] Tais. 14. 19, 20
[d] caib. 23. 1
[e] caib. 38. 4, 5
[f] Salm 76. 2
Sech. 2. 13
[g] caib. 7. 3-7
[h] caib. 23. 28
Ese. 3. 10, 11
Mat. 28. 20
[i] 1 Ri. 21. 27, 29
[j] Lebh. 26. 14, &c.
Deut. 28. 15, &c.
[k] Gnio. 5. 34, &c.
[l] Mic. 1. 1
[m] caib. 25. 3, 4
[n] 1 Sam. 4. 10-12
[o] Mic. 3. 12

mallachadh do uile chinnich na talmh-
ainn.
7 Agus chuala na sagairt, agus na
fàidhean, agus an sluagh uile, Ieremiah
a' labhairt nam briathra so ann an tigh
an Tighearn'.
8 A nis tharladh, air do Ieremiah sgur
de labhairt nan uile nithe a dh'àithn an
Tighearna *dha* a labhairt ris an t-sluagh
uile, gu-n do ghlac na sagairt, agus na
fàidhean, agus an sluagh uile e, ag ràdh,
Cuirear gu deimhin gu bàs thu.
9 C'ar son a rinn thu fàistneachd ann
an ainm an Tighearn', ag ràdh, Bithidh
an tigh so cosmhuil ri Siloh, agus cuirear
a' chaithir so fàs gun aon 'g a h-àiteach-
adh ? Agus chruinnicheadh an sluagh
air fad an aghaidh Ieremiah, ann an tigh
an Tighearna.
10 'N uair a chuala maithean Iudah na
nithe so, an sin thàinig iad a nìos o thigh
an rìgh, gu tigh an Tighearn', agus shuidh
iad ann an dol a steach a' gheata nuaidh
aig *tigh* an Tighearn'.
11 An sin labhair na sagairt, agus na
fàidhean ris na maithibh, agus ris an
t-sluagh gu léir, ag ràdh, Is airidh an
duine so air bàs, oir rinn e fàistneachd
an aghaidh na caithreach so[e], mar a
chuala sibh le 'r cluasaibh.
12 An sin labhair Ieremiah ris na
maithibh uile, agus ris an t-sluagh gu
h-iomlan, ag ràdh, Chuir an Tighearna
mise chum gu-n labhrainn ann am fàist-
neachd an aghaidh an tighe so, agus an
aghaidh na caithreach so, na h-uile
bhriathra sin a chuala sibh.
13 Uime sin a nis leasaichibh 'ur slighe[g]
agus 'ur deanadas, agus thugaibh géill do
ghuth an Tighearna 'ur Dé ; agus gabh-
aidh an Tighearn' aithreachas de'n olc
a labhair e 'n 'ur n-aghaidh.
14 Air mo shon-sa, feuch, tha mi 'n 'ur
làimh ; deanaibh rium mar a chithear
maith agus ceart duibh.
15 Ach bitheadh gu cinnteach fios
agaibh, ma chuireas sibh gu bàs mise,
gu-n tarruing sibh fuil neo-chiontach
oirbh féin, agus air a' chaithir so, agus
air a luchd-àiteachaidh : oir gu fìrinneach
chuir an Tighearna mise thugaibh, gus na
briathran so uile a labhairt 'n 'ur cluas-
aibh.
16 An sin thubhairt na maithean,
agus an sluagh uile ris na sagartaibh,
agus ris na fàidhibh, Cha-n airidh an
duine so air bàs, oir ann an ainm an Tigh-
earn' ar Dé labhair e ruinn.
17 An sin sheas cuid de sheanairibh na
tìre suas[k], agus labhair iad ri uile choimh-
thional an t-sluaigh, ag ràdh,
18 Rinn Micah am Morastach[l] fàist-
neachd ann an làithibh Heseciah rìgh
Iudah, agus labhair e ri uile shluagh
Iudah, ag ràdh, Mar so deir Tighearna
nan sluagh, Bithidh Sion *mar* mhachair
air a treabhadh[o], agus bithidh Ierusalem

'n a carnaibh, agus sliabh an tighe mar
ionadaibh àrda na frìthe.
19 An d' thug Heseciah rìgh Iudah,
agus Iudah uile thairis gu bàs e? nach
robh eagal an Tighearn' air[c], agus nach
d' iarr e an Tighearn', agus ghabh an
Tighearn' aithreachas de'n olc a labhair e
'n an aghaidh[f]? Ach sinne, tha sinn a'
deanamh aimhleis mhòir an aghaidh ar
n-anama féin.
20 Agus bha fòs duine ann a rinn
fàistneachd ann an ainm an Tighearn',
Uriah mac Shemariah, o Chiriat-iearim,
a rinn fàistneachd an aghaidh na caith-
reach so, agus an aghaidh na tìre so, a
réir uile bhriathran Ieremiah:
21 Agus an uair a chuala Iehoiacim an
rìgh, agus a dhaoine cumhachdach uile,
agus na maithean uile, a bhriathran,
dh'iarr an rìgh a chur gu bàs[h]; agus
chuala Uriah sin, agus bha eagal air, agus
theich e[i], agus dh'imich e do'n Eiphit:
22 Agus chuir an rìgh Iehoiacim daoine
Eiphiteach, Elnatan mac Achboir, agus
iadsan a bha leis, do'n Eiphit;
23 Agus thug iad Uriah a mach as an
Eiphit, agus thug iad e chum an rìgh
Iehoiacim, a mharbh e leis a' chlaidheamh,
agus a thilg a chorp ann an uaighean nan
daoine coitchionn.
24 Gidheadh bha làmh Ahicaim[k] mhic
Shaphain le Ieremiah, chum nach bith-
eadh e air a thoirt thairis do làimh an
t-sluaigh[l], gu 'chur gu bàs.

## CAIB. XXVII.

1 *Tha Ieremiah a' fàistneachd gu-m buadhaicheadh Nebuchadresar air na rìghrean a bha mu'n cuairt da.* 9 *Chomhairlich e dhoibh géilleachduinn do rìgh Bhabiloin.* 12 *Thug e a' chomhairle cheudna do Shedeciah.*

ANN an toiseach linn[1] Iehoiacim mhic
Iosiah rìgh Iudah, thàinig am focal
so gu Ieremiah o an Tighearn', ag ràdh,
2 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh
rium, Dean dhuit féin bannan agus
cuingean[p], agus cuir iad air do mhuineal;
3 Agus cuir iad gu rìgh Edoim, agus gu
rìgh Mhoaib, agus gu rìgh nan Amonach,
agus gu rìgh Thìoruis, agus gu rìgh
Shidoin, le làimh nan teachdairean a tha
a' teachd gu Ierusalem, a chum Shedeciah
rìgh Iudah:
4 Agus àithn doibh a ràdh ri 'n tigh-
earnaibh, Mar so tha Tighearna nan
sluagh, Dia Israeil, ag ràdh, Mar so their
sibh ri 'ur tighearnaibh;
5 Rinn mise an talamh[q]; an duine agus
an t-ainmhidh a tha air aghaidh na tal-
mhainn, le mo mhòr-chumhachd, agus le
m' ghairdean sìnte mach; agus cò air
bith do 'm facas iomchuidh leam a thabh-
airt, dha-san thug mi e[s].
6 Agus a nis thug mi na dùthchanna
so uile do làimh Nebuchadresair[t] rìgh
Bhabiloin, m'òglach[u]; agus beathaichean
na macharach fòs thug mi dha[a], gu
frithealadh dha.
7 Agus bheir na h-uile chinnich géill
dha-san[b], agus d'a mhac, agus do mhac a
mhic, gus an tig àm a dhùthcha féin[d]:
an sin bheir iomadh cinneach, agus rìgh-
rean mòra air-san gu-n toir e géill doibh[e].
8 Agus tarlaidh, an cinneach no an
rìoghachd nach toir géill do Nebuchad-
resar so rìgh Bhabiloin, agus nach cuir
am muineal fo chuing rìgh Bhabiloin; le
claidheamh, agus le gort, agus le plàigh
smachdaichidh mise an cinneach sin,
deir an Tighearna, gus an sgrios mi iad
gu tur le 'làimh-san.
9 Uime sin na éisdibh-se ri 'ur fàidh-
ean, no ri 'ur fiosaichean, no ri 'ur
bruadaraichean, no ri 'ur speuradairean[g],
no ri 'ur druidhean, a tha 'labhairt ruibh,
ag ràdh, Cha toir sibh géill do rìgh Bha-
biloin:
10 Oir tha iad a' fàistneachd bréige
dhuibh[j], a chum 'ur n-atharrachadh fad
o 'ur fearan féin, agus a chum gu fòg-
rainn-sa mach sibh, agus gu-n rachadh
sibh am mugha.
11 Ach an cinneach sin a chuireas an
amhach fo chuing rìgh Bhabiloin, agus a
bheir dha ùmhlachd, leigidh mise dhoibh
sin fuireach 'n am fearann féin, agus
treabhaidh iad e, agus gabhaidh iad
còmhnuidh ann.
12 Agus labhair mise ri Sedeciah rìgh
Iudah[m], a réir nam briathran so air fad,
ag ràdh, Cuiribh 'ur muineil fo chuing
rìgh Bhabiloin, agus thugaibh dha ùmh-
lachd, dha féin, agus d'a shluagh, agus
mairibh beò[n].
13 C'ar son a bhàsaicheas sibh, thu
féin agus do shluagh, leis a' chlaidheamh,
leis a' ghort, agus leis a' phlàigh, mar a
labhair Dia an aghaidh a' chinnich nach
toir géill do rìgh Bhabiloin?
14 Uime sin na éisdibh ri briathraibh
nam fàidhean a tha 'labhairt ribh[o], ag
ràdh, Cha toir sibh ùmhlachd do rìgh
Bhabiloin: oir tha iad a' fàistneachd
bréige dhuibh.
15 Oir cha do chuir mise a mach iad,
deir an Tighearna, gidheadh tha iad a'
fàistneachd bréig' ann am ainm, a chum
gu fògrainn sibhse mach, agus gu rach-
adh sibh am mugha; sibh féin agus na
fàidhean a tha ri fàistneachd dhuibh.
16 Labhair mi cuideachd ris na sagart-
aibh, agus ris an t-sluagh so uile, ag
ràdh, Mar so deir an Tighearna, Na
éisdibh ri briathraibh 'ur fàidhean a tha
ri fàistneachd dhuibh, ag ràdh, Feuch,
bheirear soithichean tighe an Tighearn'
air an ais o Bhabilon[r] a nis gu h-aith-
ghearr; oir tha iad a' fàistneachd bréige
dhuibh.
17 Na éisdibh riu; géillibh do rìgh
Bhabiloin agus mairibh beò; c'ar son a
bhitheadh a' chaithir so air a deanamh
'n a fàsach?

B.C. 588.

[a] Dan. 2. 38
[b] 2 Each. 36. 20
Dan. 5. 19
[c] 2 Each. 32. 26
[d] caib. 25. 12
50. 27
Dan. 5. 26, 31
[e] caib. 25. 14
[f] 2 Sam. 24. 16
[g] Isa. 47. 12-14
[h] Salm 119. 109
[i] Mat. 10. 23
[j] rann 14
Ese. 14. 9-11
[k] caib. 39. 14
[l] Isa. 37. 32, 33
[m] caib. 28. 1
38. 17
[n] Gnà. 1. 33
[1] *rìoghachaidh.*
[o] caib. 14. 14
[p] Ese. 4. 1
12. 3
[q] Salm 146. 6
Isa. 45. 12
[r] 2 Each. 36. 7, 10
Dan. 1. 2
[s] Deut. 32. 8, 9
Salm 115. 16
Dan. 4. 17, 32
[t] caib. 28. 14
[u] caib. 25. 9

18 Ach ma's fàidhean iad, agus ma tha
focal an Tighearna maille riu, deanadh
iad a nis eadar-ghuidhe ri Tighearna nan
sluagh, a chum nach rachadh na soithich-
ean *a tha* air am fàgail ann an tigh an
Tighearn', agus *ann an* tigh rìgh Iudah,
agus ann an Ierusalem, gu Babilon.
19 Oir mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, mu thimchioll nam post[a], agus
mu thimchioll na fairge, agus mu thim-
chioll nam bonn, agus mu thimchioll na
cuid eile de na soithichibh a dh'fhan anns
a' chaithir so ;
20 Nach d' thug Nebuchadnesar rìgh
Bhabiloin leis, an uair a thug e air falbh
ann am braighdeanas Ieconiah[c] mac Ie-
hoiacim rìgh Iudah, o Ierusalem gu
Babilon, agus uile uaislean Iudah agus
Ierusaleim ;
21 Seadh, mar so deir Tighearna nan
sluagh, Dia Israeil, mu thimchioll nan
soithichean a dh'fhan *ann an* tigh an
Tighearn', agus *ann an* tigh rìgh Iudah,
agus *ann an* Ierusalem ;
22 Gu Babilon bheirear air falbh iad[g],
agus an sin bithidh iad gus an là anns an
téid mise g'an amharc[h], deir an Tighearn':
an sin bheir mise a nìos iad, agus aisigidh
mi iad a rìs do'n àite so.

## CAIB. XXVIII.

1 *Fàistneachd bhréige Hananiah.* 5 *Chuir Ieremiah an céill ciod an dòigh air an aithnichear na fàidhean a chuir Dia a mach.* 10 *Bhris Hananiah a' chuing bhàrr muineil Ieremiah.* 12 *Le samhladh chuibhrichean iaruinn dhaingnich Ieremiah an fhàistneachd a labhair e.* 15 *Roimh-innis e bàs Hananiah.*

AGUS tharladh anns a' bhliadhna sin
féin, 'an toiseach linn Shedeciah
rìgh Iudah, anns a' cheathramh bliadhna
anns a' chùigeamh mìos, gu-n do labhair
Hananiah mac Asuir, am fàidh a bha o
Ghibeon, riumsa ann an tigh an Tigh-
earn', an làthair nan sagart, agus an
t-sluaigh uile, ag ràdh,
2 Mar so labhair Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, ag ràdh, Bhris mise cuing
rìgh Bhabiloin[l].
3 'An ceann dà bhliadhna iomlan[m] bheir
mise air an ais a chum an àite so uile
shoithichean tighe an Tighearn', a thug
Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin air falbh
o'n àite so, agus a ghiùlain e gu Ba-
bilon.
4 Agus bheir mi chum an àite so a
rìs Ieconiah mac Iehoiacim rìgh Iudah,
maille ri uile bhraighdibh Iudah, a
dh'imich gu Babilon, deir an Tighearn';
oir brisidh mise cuing rìgh Bhabiloin.
5 Agus thubhairt am fàidh Ieremiah
ris an fhàidh Hananiah, an làthair nan
sagart, agus an làthair an uile shluaigh a
bha 'n an seasamh ann an tigh an Tigh-
earna[p],
6 Thubhairt eadhon am fàidh Ieremiah,
Amen[q]: gu-n deanadh an Tighearna mar

R.C. 588.

[a] caib. 52. 17-23
2 Ri. 25. 13-17
[b] Isa. 13. 18
Am. 1. 11
[c] caib. 24. 1
2 Ri. 24. 14, 15
[d] Dan. 18. 22
[e] Ese. 13. 10, &c.
[f] caib. 27. 2
[g] caib. 32. 5
[h] caib. 29. 10
Gnà. 21. 30
[i] Gnà. 14. 7
[j] Deut. 28. 48
[k] Dan. 2. 38
[l] caib. 27. 12
[m] caib. 27. 16
[n] Tuir. 2. 14
[o] Deut. 13. 5
[p] caib. 26. 2
[q] 1 Ri. 1. 36

sin ; gu-n coimhlionadh an Tighearna do
bhriathran a rinn thu fhàistneachd, le
soithichean tighe an Tighearn', agus gach
ni eile a thugadh air falbh ann am bruid,
a thoirt air an ais o Bhabilon a chum an
àite so.
7 Gidheadh cluinn thusa a nis am focal
so 'tha mise a' labhairt ann ad éisdeachd,
agus ann an éisdeachd an t-sluaigh
uile ;
8 Na fàidhean a bha romham-sa agus
romhad-sa o shean, rinn iad fàistneachd
araon a thaobh mhòran dhùthchannan,
agus a thaobh rìoghachdan mòra[b], air
cogadh, agus air gort, agus air plàigh.
9 Am fàidh a ni fàistneachd mu shìth[d],
'n uair a thig focal an fhàidh gu crìch[e],
aithnichear gur e an Tighearna gu deimhin
a chuir am fàidh sin a mach.
10 An sin thug am fàidh Hananiah a'
chuing bhàrr muineil an fhàidh Iere-
miah[f], agus bhris e i.
11 Agus labhair Hananiah an làthair an
t-sluaigh uile, ag ràdh, Mar so deir an
Tighearn', Amhuil so brisidh mise cuing
Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin o mhuin-
eal nan uile chinneach an taobh a stigh
de dhà bhliadhna iomlan. Agus dh'fhalbh
am fàidh Ieremiah roimhe[i].
12 Agus thàinig focal an Tighearna gu
Ieremiah, (an déigh do'n fhàidh Hana-
niah a' chuing a bhriseadh bhàrr muineil
an fhàidh Ieremiah,) ag ràdh,
13 Imich agus labhair ri Hananiah, ag
ràdh, Mar so deir an Tighearna, na cuibh-
richean fiodha bhris thu, ach ni thu 'n an
àite cuibhrichean iaruinn.
14 Oir mar so deir Tighearna nan
sluagh, Dia Israeil, Cuing iaruinn[j] chuir
mise air muineal nan cinneach so uile, a
chum gu-n tugadh iad géill do Nebuchad-
nesar rìgh Bhabiloin ; agus bheir iad
géill da ; agus beathaichean na macharach
thug mi dha mar an ceudna[k].
15 An sin thubhairt am fàidh Ieremiah
ris an fhàidh Hananiah, Eisd a nis, a
Hananiah ; Cha do chuir an Tigh-
earna fios leatsa, ach tha thu 'toirt air
an t-sluagh so earbsa a dheanamh á
bréig[n].
16 Uime sin mar so deir an Tighearna,
Feuch, tilgidh mise thu bhàrr aghaidh na
talmhainn ; air a' bhliadhna so gheibh
thu bàs, a chionn gu-n do labhair thu
ceannairc an aghaidh an Tighearna[o].
17 Mar sin fhuair am fàidh Hananiah
bàs air a' bhliadhna sin féin, anns an
t-seachdamh mìos.

## CAIB. XXIX.

1 *Briathran na litreach a chuir Ieremiah a dh'ionnsuidh an t-sluaigh a thugadh air falbh ann am braighdeanas.* 10 *Dh'innis e dhoibh gu-m pilleadh iad a rìs d'an tìr féin, aig crìch deich agus tri fichead bliadhna.* 20 *Fàistneachd mu thimchioll nam fàidhean-*

*brèige: 24 agus mu thimchioll Shemaiah air*
*son nan litrichean a sgrìobh e dh'ionnsuidh an*
*t-sluaigh.*

ANIS is iad so briathran na litreach a
chuir am fàidh Ieremiah o Ierusa-
lem gus a' chuid eile de na seanairibh a
thugadh air falbh ann am braighdeanas,
agus gus na sagartan, agus gus na fàidh-
ean, agus gus an uile shluagh a thug
Nebuchadnesar air falbh ann am braigh-
deanas o Ierusalem gu Babilon ;
2 (An déigh do Ieconiah an rìgh[e], agus
a' bhan-righinn, agus na caillteanaich,
agus maithean Iudah agus Ierusaleim,
agus an luchd-ealain, agus na h-airm-
cheaird, imeachd air falbh o Ierusalem ;)
3 Le làimh Elasah mhic Shaphain,
agus Ghemariah mhic Hilciah, (a chuir
Sedeciah rìgh Iudah do Bhabilon, gu
Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin,) ag
ràdh,
4 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, ris na h-uile a tha air an toirt
air falbh ann am braighdeanas, a chuir
mise air falbh ann am braighdeanas o
Ierusalem gu Babilon,
5 Togaibh tighean[g], agus gabhaibh
còmhnuidh ; agus suidhichibh liosan,
agus ithidh an toradh :
6 Gabhaibh mnathan, agus ginibh mic
agus nigheanan ; agus gabhaibh mnathan
d' 'ur macaibh, agus thugaibh 'ur nigh-
eana do fhearaibh, a chum gu-m beir iad
mic agus nigheanan ; a chum gu meud-
aichear sibh anns an àite sin, agus nach
lughdaichear sibh.
7 Agus iarraibh sìth na dùthcha gus
an do chuir mise air falbh sibh[k] ann am
braighdeanas : agus guidhibh air a son
ris an Tighearn'[l] : oir 'n a sìth-se bithidh
sìth agaibh-se.
8 Oir mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, Na meallar sibh leis na
fàidhean a tha 'n 'ur measg[m], agus le 'ur
luchd-fiosachd ; ni mò dh'éisdeas sibh
ri 'ur bruadair a tha sibh a' toirt fainear
a bhruadar.
9 Oir tha iad a' fàistneachd bhreug
dhuibh ann am ainm-sa ; cha do chuir
mise a mach iad, deir an Tighearn'.
10 Oir mar so deir an Tighearn', An
uair a choimhlionar ann am Babilon deich
agus tri fichead bliadhna[n], thig mise gu 'r
n-amharc, agus coimhlionaidh mi dhuibh
m' fhocal maith[o], a chum 'ur toirt air 'ur
n-ais do'n àite so.
11 Oir is aithne dhomh na smuaintean
a smuainich mi do 'ur taobh[q], deir an
Tighearna, smuaintean sìthe, agus cha-n
e aimhleas, a thoirt duibh sliochd agus
dòchais[r].
12 An sin gairmidh sibh orm, agus
théid sibh agus ni sibh urnuigh rium,
agus éisdidh mise ribh.
13 Agus iarraidh sibh mi[s], agus gheibh
sibh *mi*, an uair a rannsaicheas sibh air
mo shon le 'ur n-uile chridhe[t].

R.C. 599.

[a] Salm 32. 6; 40. 1; Isa. 45. 19; 55. 6
[b] Salm 126. 1, 4
[c] caib. 23. 3; 30. 3; 32. 37; Ese. 36. 24; Am. 9. 14; Mic. 4. 12
[d] Ese. 1. 1, 3
[e] 2 Ri. 24. 12-16
[f] caib. 24. 8-10
[g] rann 28
[h] caib. 15. 4; 34. 17; Lebh. 26. 33; Deut. 28. 25
[i] caib. 26. 6
[j] caib. 25. 4; 32. 33
[k] Dan. 4. 27; 6. 5
[l] Esr. 6. 10; 1 Tim. 2. 1, 2
[m] caib. 14. 14; 27. 14, 15
[n] caib. 27. 23; 2 Each. 36. 21-23
[o] caib. 32. 42-44
[p] caib. 23. 14, 21
[q] Isa. 55. 8, 9
[r] Tuir. 3. 26
[s] Lebh. 26. 40, &c.
[t] caib. 24. 7

14 Agus bithidh mise air m' fhaotainn
leibh[a], deir an Tighearn', agus pillidh mi
air a h-ais 'ur bruid[b], agus cruinnichidh
mi sibh o na h-uile chinnich[c], agus o gach
uile àite gus an d'fhògair mi sibh, deir
an Tighearn' ; agus bheir mi sibh a rìs a
chum an àite o'n do chuir mi air falbh
sibh ann am braighdeanas.
15 A chionn gu-n dubhairt sibh, Thog
an Tighearna suas duinn fàidhean ann am
Babilon[d]:
16 Mar so deir an Tighearna ris an rìgh
a tha 'n a shuidhe air caithir Dhaibhidh,
agus ris an uile shluagh a tha 'chòmhnuidh
anns a' bhaile so, *agus* ri 'ur bràithribh
nach deachaidh a mach leibh ann am
braighdeanas ;
17 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Feuch, cuiridh mise orra an claidheamh[f],
a' ghort, agus a' phlàigh, agus ni mi iad
mar dhroch fhìgean, nach feudar itheadh
aig an olcas.
18 Agus dian-ruaigidh mi iad leis a'
chlaidheamh, leis a' ghort, agus leis a'
phlàigh ; agus bheir mi thairis iad gu bhi
air an luasgadh air feadh uile rìoghachdan
an domhain[h], gu bhi 'n am mallachadh[i],
agus 'n an uamhas, agus 'n an sgeig, agus
'n am masladh, am measg nan uile chinn-
each gus am fògair mi iad.
19 A chionn nach d'éisd iad ri m'
bhriathraibh-sa[j], deir an Tighearna, 'n
uair a chuir mi do'n ionnsuidh m'òglaich
na fàidhean, ag éirigh gu moch, agus 'g an
cur a mach ; ach cha-n éisdeadh sibhse,
deir an Tighearna.
20 Cluinnibh uime sin, focal Iehobhah,
sibhse uile a tha de'n bhruid, a chuir
mise o Ierusalem gu Babilon :
21 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, a thaobh Ahaib mhic Chol-
aiah, agus Shedeciah mhic Mhaaseiah,
a tha 'fàistneachd bréige dhuibh ann am
ainm-sa, Feuch, bheir mise thairis iad
do làimh Nebuchadresair rìgh Bhabiloin,
agus marbhaidh esan iad fa chomhair 'ur
sùl ;
22 Agus uatha-san togar suas mallach-
adh le uile bhraighdibh Iudah a th'ann
am Babilon, ag ràdh, Gu-n deanadh an
Tighearna thu cosmhuil ri Sedeciah, agus
cosmhuil ri Ahab, a ròst rìgh Bhabiloin
anns an teine.
23 Do bhrìgh gu-n do chuir iad 'an
gniomh aingidheachd ann an Israel[p], agus
gu-n d'rinn iad adhaltranas le mnathan
an coimhearsnach, agus gu-n do labhair
iad briathran breugach ann am ainm-sa,
nach d'àithn mise dhoibh, air am bheil
eadhon mise fiosrach agus a'm' fhianuis,
deir an Tighearna.
24 Labhraidh tu fòs ri Semaiah an Ne-
helamach, ag ràdh,
25 Mar so labhair Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, ag ràdh, A chionn gu-n do
chuir thu litrichean ann ad ainm a chum
an uile shluaigh a th'ann an Ierusalem,

agus a chum Shephaniah[a] mhic Mhaaseiah
an sagart, agus a chum nan sagart air fad,
ag ràdh,
26 Rinn an Tighearna dhiot-sa sagart
ann an àite Iehoiada an t-sagairt, a chum
gu-m bitheadh luchd-riaghailt ann an tigh
an Tighearn', air son gach duine 'tha air
a' chuthach[d], agus a' deanamh dheth féin
fàidh, a chur anns an tigh-smachdach-
aidh[e], agus ann an sàs.
27 Uime sin a nis, c'uime nach do
chronuich thu Ieremiah o Anatot, a tha
'g a dheanamh féin 'n a fhàidh dhuibh?
28 Oir chuir e gun amharus fios thug-
ainne a tha ann am Babilon, ag ràdh, Tha
*a' bhruid* so buan, togaibh tighean, agus
gabhaibh comhnuidh, agus suidhichibh
liosan, agus ithibh an toradh.
29 [Agus leugh Sephaniah an sagart an
litir so ann an cluasaibh Ieremiah an
fhàidh.]
30 Uime sin thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah, ag ràdh,
31 Cuir fios gu muinntir na bruid air
fad, ag ràdh, Mar so labhair an Tighearn'
a thaobh Shemaiah an Nehelamaich ; A
chionn gu-n d'rinn Semaiah fàistneachd
dhuibh an uair nach do chuir mise mach
e[j], agus gu-n d' thug e oirbh earbsa a
dheanamh á bréig :
32 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, Feuch, smachdaichidh
mise Semaiah an Nehelemach agus a
shliochd : cha bhi aige duine a ghabhas
còmhnuidh am measg an t-sluaigh so, ni
mò chi e am maith a ni mise air son mo
phobuill, deir an Tighearn', a chionn gu-n
do labhair e ceannairc an aghaidh an
Tighearna.

## CAIB. XXX.

1 *Nochd Dia do Ieremiah gu-n tugadh e air ais bruid a shluaigh ;* 4 *agus gu-n tèarnadh e iad o'n uile àmhgharaibh.* 10 *Thug am fàidh misneach do Iacob.* 23 *Tuitidh dòruinn air ceann nan ciontach.*

AM focal a thàinig a chum Ieremiah
o an Tighearn', ag ràdh,
2 Mar so labhair an Tighearna, Dia
Israeil, ag ràdh, Sgrìobh dhuit féin na
h-uile bhriathran a labhair mise riut, ann
an leabhar[r].
3 Oir feuch, tha na làithean a' teachd,
deir an Tighearn', anns an toir mise air
a h-ais bruid mo shluaigh[t], Israeil agus
Iudah, deir an Tighearn', agus bheir mi
orra pilltinn a chum an fhearainn a thug
mi do'n aithrichibh[u], agus sealbhaichidh
iad e.
4 Agus so na briathran a labhair an
Tighearna, mu thimchioll Israeil, agus mu
thimchioll Iudah.
5 Oir mar so deir an Tighearna, Guth
criothnachaidh chuala sinn ; eagal, agus
cha-n e sìth.
6 Feòraichibh a nis, agus feuchaibh am
beir firionnach leanabh ? c'uime am faic
mi gach duine agus a làmhan air a leas-
raibh, mar mhnaoi ri saothair, agus tha
gach uile aghaidh air fàs bàn ?
7 Mo thruaighe ! oir is mòr an là sin[b],
agus cha-n 'eil a choimeas ann[c]: agus is
aimsir teanntachd i do Iacob ; ach tèarnar
aisd' e.
8 Oir tarlaidh anns an là sin, deir Tigh-
earna nan sluagh, gu-m bris mise a chuing
bhàrr do mhuineil, agus a chuibhrichean
sgaoilidh mi as a chéile ; agus cha ghabh
coigrich na's mò seirbhis deth.
9 Ach bheir iad seirbhis do an Tighearn'
an Dia, agus do Dhaibhidh an righ[f], a
thogas mise suas doibh[g].
10 Uime sin na bitheadh eagal ort,
Iacoib[h], m'òglach-sa, deir an Tighearn',
agus na bitheadh geilt ort, O Israeil : oir
feuch, bheir mise tèaruint' thu o chéin,
agus do shliochd o thìr an daorsa ; agus
pillidh Iacob, agus gheibh e fois agus sìth,
agus cha bhi aon neach a' cur eagail air.
11 Oir tha mise maille riut, deir an
Tighearna, chum do thèarnadh : ged bheir
mi crìoch iomlan air na h-uile chinnich gus
an d'fhògair mi thu, gidheadh cha toir
mi crìoch iomlan ortsa[i]: ach smachdaich-
idh mi thu ann an tomhas, agus cha leig
mi as thu gu h-iomlan o pheanas.
12 Oir mar so deir an Tighearn', Is do-
leigheas do bhruthadh[k], is cràiteach do
chreuchd.
13 Cha-n 'eil neach ann a ni tagradh
air do shon[l], a chum gu-m bitheadh tu
air do cheangal suas : ìocshlaint chum
leigheis cha-n 'eil agad[m].
14 Rinn do leannain gu léir do dhearm-
ad[n]: cha-n 'eil iad 'g ad iarraidh, oir
rinn mise do lotadh le lot nàmhaid[o], le
smachdachadh garg ; a chionn gu robh
do chionta mòr ; do lochdan lìonmhor.
15 C'uime an glaodh thu air son d'àmh-
ghair ? cha ghabh do bhròn leigheas ; a
chionn gu robh do chionta mòr, do
lochdan lìonmhor[p], rinn mise na nithe so
ort.
16 Uime sin bithidh iadsan uile a tha
'g ad shlugadh, air an slugadh[q], agus
théid do naimhdean uile, gach aon diubh
ann am braighdeanas : bithidh iadsan a
tha 'g ad chreachadh 'n an creich, agus
na h-uile a tha 'deanamh cobhartaich
dhìot, bheir mise gu bhi 'n an cobhartach.
17 Oir aisigidh mi slàinte dhuit[s], agus
leighisidh mi do chreuchdan, deir an
Tighearna ; ged a thubhairt iad riut Dìob-
arach, Sion, ise do nach 'eil aig aon neach
suim.
18 Mar so deir an Tighearna, Feuch,
bheir mise air a h-ais bruid phàilliun Ia-
coib, agus air 'ionada-còmhnuidh ni mi
iochd[v], agus togar a' chaithir air a tòrr
féin, agus bithidh an lùchairt a réir a
nòis[1] féin air a daingneachadh.
19 Agus a mach asda thig buidheachas[w],
agus guth na muinntir a ni gairdeachas[x];
agus ni mise lìonmhor iad[y], agus cha bhi

R.C. 606.

[a] caib. 21. 1; 2 Ri. 25. 18
[b] Ioel 2. 11, 21; Seph. 1. 14; Tais. 6. 17
[c] Dan. 12. 1
[d] 2 Ri. 9. 11; Gnio. 26. 24
[e] caib. 38. 6, 28; 2 Each. 18. 26
[f] Hos. 3. 5
[g] Luc. 1. 69
[h] caib. 46. 27, 28; Isa. 41. 13; 43. 5; 44. 2
[i] Am. 9. 8
[j] caib. 28. 15, 16; 2 Pead. 2. 1
[k] 2 Each. 36. 16
[l] 1 Tim. 2. 5, 6; Ese. 22. 30
[m] caib. 8. 22; Isa. 1. 6
[n] Tuir. 1. 2; Hos. 2. 5, 7
[o] Tuir. 2. 5
[p] Tuir. 5. 16, 17
[q] Ecs. 23. 22; Isa. 33. 1; 41. 11, 12
[r] 2 Pead. 1. 21; Tais. 1. 19; 10. 4
[s] caib. 33. 6; Salm 23. 3; 103. 3; 107. 20
[t] caib. 32. 37; Ese. 39. 25, 26; Am. 9. 14, 15
[u] caib. 16. 15; Esr. 3. 1, 8, 12; Ese. 36. 24
[v] Salm 102. 13
[1] *air a dùn féin.*
[w] Isa. 51. 11
[x] Salm 42. 4
[y] Sech. 10. 8

iad tearc; ni mi fòs glòrmhor iad, agus
cha bhi iad suarach.
20 Bithidh a chlann fòs mar roimhe
so[c], agus bithidh a choimhthional air a
dhaingneachadh ann am làthair-sa, agus
ni mi peanas air gach neach a shàruicheas
e[e].
21 Agus thig 'Uachdaran uaith féin,
agus thig 'fhear-riaghlaidh a mach as a
mheadhon[h]; agus tairngidh mise e, agus
thig e dlùth dhomh[j]: oir cò e so a
shocraich a chridhe air teachd am fagus
dhomh-sa? deir an Tighearn'.
22 Agus bithidh sibhse 'n 'ur sluagh
dhomh-sa[k], agus bithidh mise ann am
Dhia dhuibh-se.
23 Feuch, tha cuairt-ghaoth an Tigh-
earn' a' dol a mach le corruich; cuairt-
ghaoth bhuan, a thuiteas le doruinn air
ceann nan ciontach.
24 Cha phill dian-chorruich an Tigh-
earn' air a h-ais, gus an dean, agus gus an
coimhlion e rùn a chridhe: anns na làith-
ibh deireannach bheir sibh so fainear.

## CAIB. XXXI.

1 *Gheall Dia gu nochdadh e caoimhneas do Israel,* 9 *agus gu-n treòraicheadh e iad air slighe réidh.* 15 *Thugadh comhfhurtachd do Rachel 'n uair a bha i a' gul air son a cloinne.* 18 *Ghabh Ephraim aithreachas agus phill e a dh'ionnsuidh Dhé.* 27 *Cùram an Tighearna d'a eaglais.*

ANNS an àm sin, deir an Tighearn',
bithidh mise ann am Dhia do uile
theaghlaich Israeil, agus bithidh iadsan
dhomh-sa 'n an sluagh.
2 Mar so deir an Tighearna, Fhuair an
sluagh a dh'fhàgadh leis a' chlaidheamh,
caoimhneas anns an fhàsach; *eadhon*
Israel, 'n uair a chaidh *mise* a thoirt fois
da[s].
3 O chéin dh'fhoillsicheadh Iehobhah
dhomh-sa, *ag ràdh*, Seadh, le gràdh sìorr-
uidh[u] ghràdhaich mi thu[v]; uime sin tharr-
uing mi thu le caoimhneas gràdhach[w].
4 A rìs togaidh mi thu, agus bithidh
tu air do thogail, O òigh Israeil; a rìs
sgeadaichear thu le d' thiompanaibh, agus
théid thu mach ann an dannsa na muinn-
tir a ni aighear.
5 Suidhichidh tu fathast fìon-liosan
air sléibhtibh Shamaria; suidhichidh an
luchd-suidheachaidh, agus ithidh iad an
toradh.
6 Oir thàinig an là, dh'éigh an luchd-
faire air sliabh Ephraim; Eiribh, agus
rachamaid suas gu Sion[c], a chum an Tigh-
earn' ar Dia.
7 Oir mar so deir an Tighearna, Dean-
aibh iolach ann an Iacob le aoibhneas,
agus deanaibh luadh-ghàir am measg
rogha nan cinneach; cuiribh an céill, mol-
aibh, agus abraibh, O Thighearna, saor
do shluagh, iarmad Israeil.
8 Feuch, bheir mi iad o'n tìr mu thuath,
agus tionailidh mi iad o chrìochaibh na

R.C. 606.

[a] Ese. 20. 34, 41
[b] Isa. 40. 11
[c] Isa. 1. 26
[d] caib. 50. 4
Salm 126. 5, 6
Mat. 5. 4
[e] caib. 2. 3
[f] Salm 23. 2
Isa. 35. 7, 8
43. 19
Tais. 7. 17
[g] Isa. 63. 16
64. 8
Mat. 6. 9
[h] Gen. 49. 10
[i] Ecs. 4. 22
[j] Air. 16. 5
[k] Ese. 37. 27
[l] Ese. 34. 12-14
[m] Isa. 44. 23
48. 20
[n] Isa. 49. 24, 25
Mat. 12. 29
[o] Isa. 35. 10
Ese. 20. 40
[p] Isa. 58. 11
[q] Tais. 21. 4
[r] Mat. 2. 17
[s] Air. 10. 33
Deut. 1. 33
[t] Gen. 42. 13
[u] Deut. 7. 7-9
Mal. 1. 2
[v] Ròm. 11. 28, 29
[w] Hos. 11. 4
[x] Esr. 1. 5
Hos. 1. 11
[y] caib. 29. 11-14
Ròm. 11. 23-26
[z] Salm 39. 8, 9
[a] Hos. 10. 11
[b] Salm 80. 3, 7, 19
Tuir. 5. 21
[c] Mic. 4. 2
[d] 2 Cor. 7. 10, 11
[e] Iob 13. 26
[f] Tuir. 3. 31, 32

talmhainn[a]: an dall agus am bacach
maille riu, a' bhean thorrach, maraon agus
ise a tha ri saothair[b]; 'n an cuideachd
mhòir pillidh iad.
9 Thig iad le gul[d], agus le caomhalachd
ni mise an treòrachadh; treòraichidh
mi iad ri taobh nan sruthan uisge[f], air
slighe réidh, far nach faigh iad tuisleadh;
oir tha mise ann am athair do Israel[g];
agus Ephraim, is esan mo cheud-ghin[i].
10 Cluinnibh focal an Tighearn', O
chinneacha, agus cuiribh an céill *e* anns
na h-eileanaibh fad as, agus abraibh,
Esan a sgap Israel, ni e a chruinneachadh
agus a choimhead[l], mar ni buachaille a
threud.
11 Oir shaor an Tighearna Iacob[m], agus
dh'fhuasgail se e o làimh an fhir a bu
treise na e féin[n].
12 Uime sin thig iad agus seinnidh iad
ann an àirde Shioin[o], agus cruinnichidh
iad ri 'chéile chum maitheis an Tighearn',
air son cruithneachd, agus air son fìona,
agus air son olaidh, agus air son àlaich
an treud agus na spréidhe: agus bithidh
an anam mar ghàradh uisgichte[p], agus
cha dean iad air aon chor bròn na's mò[q].
13 An sin ni an òigh gairdeachas anns
an dannsa, na daoine òga, agus na seann
daoine le 'chéile: oir tionndaidhidh mise
am bròn gu aoibhneas, agus bheir mi
dhoibh comhfhurtachd, agus ni mi sòlas-
ach iad an déigh an àmhghair.
14 Agus sàsuichidh mi anam nan sagart
le nithibh blasda, agus bithidh mo shluagh
air an sàsuchadh le mo mhaitheas, deir an
Tighearna.
15 Mar so deir an Tighearna, Chualas
guth ann an Ramah[r], caoidh, gul ro
ghoirt; Rachel a' gul air son a cloinne;
dhiùlt i comhfhurtachd air son a cloinne,
a chionn nach 'eil iad ann[t].
16 Mar so deir an Tighearna, Cum do
ghuth o chaoidh, agus do shùilean o
dheuraibh: oir gheibh do shaothair duais,
deir an Tighearn', agus thig iad a rìs o
thìr an nàmhaid[x].
17 Agus tha dòchas a thaobh do chrìch
dheireannaich[y], deir an Tighearna, gu-n
tig do chlann a rìs gu'n crìochaibh féin.
18 Gu deimhin chuala mi Ephraim a'
caoidh gu goirt, Smachdaich thu mi,
agus bha mi air mo smachdachadh[z], mar
dhamh nach do chleachd *a' chuing*[a]: pill
thusa mi[b], agus bithidh mi air mo phill-
eadh: oir is tu an Tighearna mo Dhia.
19 Gu deimhin an déigh dhomh 'bhi air
mo philleadh[d], ghabh mi aithreachas;
agus an déigh dhomh 'bhi air mo theag-
asg, bhuail mi air mo leis; bha nàire
orm, seadh fòs geur-amhluadh, a chionn
gu-n do ghiùlain mi masladh m'òige[e].
20 Nach e Ephraim mo mhac caomh?
nach leanabh ro thaitneach e? oir o'n
uair 's an do labhair mi 'n a aghaidh[f], tha
mi gu dùrachdach 'g a chuimhneachadh
fathasd: uime sin tha iomairt ann am

chòm air a shon: ni mi gu deimhin tròcair air, deir an Tighearna.

21 Cuir suas dhuit féin comharaidhean slighe; dean duit féin croinn àrda: cuir do chridhe ris an t-slighe[c], an t-slighe air an d'imich thu: pill a rìs, O òigh Israeil, pill a rìs dh'ionnsuidh do chaithrichean so[d].

22 Cia fhad a bhitheas tu a' tionndadh mu'n cuairt[e], O nighean chùl-sleamhnach: oir chruthaich an Tighearna ni nuadh air an talamh, Ni bean fear a chuairteachadh.

23 Mar so deir Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, Gnàthaichidh iad fathast a' chainnt so ann am fearann Iudah, agus 'n a bhailtibh, an uair a bheir mise air a h-ais am bruid, Gu-m beannaicheadh an Tighearn' thu, O àite-còmhnuidh a' cheartais[g], O shléibh na naomhachd[h].

24 Agus ann an Iudah, agus 'n a uile bhailtibh, gabhaidh treabhaichean còmhnuidh, agus luchd-coimhead nan treud.

25 Oir shàsuich mise an t-anam tartmhor[i], agus gach anam ocrach lìon mi[j].

26 An sin mhosgail, agus chunnaic mi, agus bha mo chodal taitneach dhomh.

27 Feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn', anns an cuir mise tigh Israeil[m], agus tigh Iudah le sìol duine agus le sìol ainmhidh.

28 Agus tarlaidh, amhuil a rinn mise faire os an ceann gu spìonadh a nìos, gu briseadh, agus gu tilgeadh sìos, agus gu sgrios, agus gu claoidh; mar sin ni mi faire os an ceann, gu togail, agus gu suidheachadh, deir an Tighearn'.

29 Anns na làithibh sin cha-n abair iad na's mò, Dh'ith na h-aithrichean meas searbh, agus tha déisinn air fiaclaibh na cloinne.

30 Ach gheibh gach aon bàs 'n a aingidheachd féin[p]; gach aon a dh'itheas an caorann searbh, air 'fhiaclaibh-san bithidh déisinn.

31 Feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn', anns an dean mise coimhcheangal nuadh ri tigh Israeil[q], agus ri tigh Iudah:

32 Cha-n ann a réir a' choimhcheangail a rinn mi r' an aithrichibh, anns an là 's an do ghlac mi air làimh iad[s], a chum an toirt a mach á tìr na h-Eiphit; eadhon mo choimhcheangal a bhris iad, ged bha mi a'm' fhear-pòsda dhoibh[t], deir an Tighearn':

33 Ach so an coimhcheangal a ni mi ri tigh Israeil; An déigh nan làithean sin, deir an Tighearna, cuiridh mi mo reachd 'n an taobh a stigh[v], agus sgrìobhaidh mi air an cridheachan e, agus bithidh mise dhoibh-san a'm' Dhia[x], agus bithidh iadsan dhomh-sa 'n am pobull.

34 Agus cha teagaisg iad na's mò, gach aon a choimhearsnach, agus gach aon a bhràthair, ag ràdh, Gabhaibh eòlas air an Tighearn'; oir bithidh eòlas aca ormsa uile, o'n neach a's lugha, gus an neach a's mò dhiubh[a], deir an Tighearn': oir maithidh mise an aingidheachd[b], agus cha chuimhnich mi na's mò an cionta.

35 Mar so deir an Tighearn', a tha 'toirt na gréine air son soluis an là, orduighean na gealaich agus nan reultan air son soluis anns an oidhche, a tha 'deanamh na fairge ciùin, trà bhitheas a tuinn a' beucaich; Tighearna nan sluagh is e 'ainm.

36 Ma dh'imicheas na h-orduighean so as mo shealladh-sa[f], deir an Tighearn', *an sin* cuideachd sguiridh sliochd Israeil o bhi 'n an cinneach am feasd ann am làthair.

37 Mar so deir an Tighearna, Ma dh'fheudar na nèamhan shuas a thomhas, agus bunaite na talmhainn shìos a rannsachadh a mach, *an sin* tilgidh mise uam mar an ceudna uile shliochd Israeil, air son gach ni a rinn iad, deir an Tighearna.

38 Feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn', anns an togar a' chaithir air son an Tighearn', o thùr Hanameeil[k], gu geata na h-oisne.

39 Agus théid an t-sreang-thomhais[l] fathasd a mach m' a coinneamh, thar sliabh Ghareib, agus cuairtichidh i steach Goat.

40 Agus gleann nan corpa marbha gu h-iomlan, agus na luaithre, agus na machraichean uile gu sruthan Chidroin, gu oisinn geata nan each[n] an taobh an ear, bithidh iad naomh do an Tighearna[o]: cha spìonar a nìos, agus cha tilgear sìos e na's mò gu bràth.

## CAIB. XXXII.

1 *'N uair a bha Ieremiah air a dhruidcadh suas 's a' phrìosan le Sedeciah, thug Dia ordugh dha achadh Hanameeil a cheannach.* 13 *Fhuair Baruch earail theann air sgrìobhainnean na ceannachd a ghleidheadh mar chomharadh gu-m pilleadh an sluagh d'an tìr féin.* 16 *Urnuigh Ieremiah.* 26 *Fàistneachd mu thimchioll Israeil agus Iudah.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah o an Tighearn' anns an deicheamh bliadhna[r] de linn Shedeciah rìgh Iudah, (b'i sin an t-ochdamh bliadhna-deug de linn Nebuchadnesair:)

2 Anns an àm 's an robh feachd rìgh Bhabiloin a' cuairteachadh Ierusaleim, agus Ieremiah am fàidh air a dhruideadh suas ann an cùirt a' phrìosain[u] a bha ann an tigh rìgh Iudah.

3 Oir dhruid Sedeciah rìgh Iudah suas e, ag ràdh, C'uime am bheil thu ri fàistneachd, agus ag ràdh[w], Mar so deir an Tighearna, Feuch, bheir mise a' chaithir so do làimh rìgh Bhabiloin, agus glacaidh esan i?

4 Agus cha téid Sedeciah rìgh Iudah as o làimh nan Caldéanach[y], ach bheirear suas e gu deimhin do làimh rìgh Bhabi-

R.C. 606.

[a] Isa. 54. 13 Eoin 6. 45
[b] Mic. 7. 18 Gnio. 10. 43 13. 39 Eph. 1. 7
[c] caib. 50. 5
[d] caib. 3. 14 Sech. 10. 9
[e] caib. 2. 18, 36
[f] caib. 33. 20-22 Salm 148. 6 Isa. 54. 9, 10
[g] Salm 122. 5-8
[h] Sech. 8. 3
[i] Isa. 50. 4 Mat. 11. 28
[j] Luc. 1. 53 Eoin 4. 14
[k] Neh. 3. 1 Sech. 14. 10
[l] Sech. 2. 1, 2
[m] Ese. 36. 9, 11 Hos. 2. 23
[n] Neh. 3. 28
[o] Ioel 3. 17
[p] Deut. 24. 16 Gal. 6. 5, 7
[q] Ese. 37. 26 Eabh. 8. 8-12 10. 16, 17
[r] caib. 39. 1, 2 2 Ri. 25. 1, 2
[s] Deut. 1. 31
[t] Isa. 54. 5
[u] caib. 33. 1 37. 21 38. 6 Neh. 3. 25
[v] Ese. 36. 26, 27
[w] caib. 34. 2, 3 38. 18, 23
[x] caib. 24. 7
[y] caib. 39. 4-6 52. 9-11

loin, agus labhraidh e ris, beul ri beul,
agus chi a shùilean a shùilean-san.
5 Agus bheir e leis Sedeciah gu Babi-
lon, agus an sin bithidh e gus an tig mise
g'a amharc[b], deir an Tighearna : ged
ghleachdas[1] sibh ris na Caldéanaich[d], cha
bhuadhaich sibh.
6 Agus thubhairt Ieremiah, Thàinig
focal an Tighearn' a m' ionnsuidh, ag
ràdh,
7 Feuch, thig Hanameel mac Shaluim,
bràthar d'athar, do d'ionnsuidh, ag ràdh,
Ceannaich dhuit féin m'achadh-sa a tha
ann an Anatot, oir is leat còir[i] 'fhuasg-
laidh, gus a ceannach.
8 Agus thàinig Hanameel, mac bhràth-
ar m'athar a m'ionnsuidh ann an cùirt
a' phrìosain, a réir focail an Tighearn',
agus thubhairt e rium, Ceannaich, guidh-
eam ort, m'achadh a tha ann an Anatot
ann an dùthaich Bheniamin : oir is leatsa
a' chòir-sheilbhe, agus is leatsa a fuasg-
ladh, ceannaich *i* dhuit féin : an sin
dh'aithnich mi gu-m b'e so focal an Tigh-
earn'.
9 Agus cheannaich mi achadh Hana-
meeil, mhic bhràthar m'athar, a bha ann
an Anatot, agus thomhais mi dha an
t-airgiod[m], seachd séceile deug airgid.
10 Agus chuir mi mo làmh ris an
sgrìobhadh, agus sheulaich mi e, agus
ghabh mi fianuisean, agus thomhais mi
an t-airgiod air a' mheigh.
11 Agus ghabh mi dearbhadh a'
cheannaich, e sin anns an robh an gnoth-
uch agus na cùmhnantan seulaichte, agus
e sin a bha fosgailte.
12 Agus thug mi dearbhadh a' cheann-
aich do Bharuch[p] mac Neriah, mhic
Mhaaseiah, ann an sealladh Hanameeil
mhic bhràthar m'athar, agus an làthair
nam fianuisean[q], a chuir an làmh ri
leabhar a' cheannaich, an làthair nan
Iudhach uile a bha 'n an suidhe ann an
cùirt a' phrìosain.
13 Agus thug mi earail theann do
Bharuch 'n an làthair, ag ràdh,
14 Mar so tha Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil ag ràdh, Gabh na sgrìobhainn-
ean so, sgrìobhadh so na ceannachd,
araon e sin a tha seulaichte, agus an
sgrìobhadh so a tha fosgailte, agus cuir
iad ann an soitheach creadha, chum gu
mair iad mòran làithean.
15 Oir mar so deir Tighearna nan
sluagh, Dia Israeil, Sealbhaichear tigh-
ean[t], agus machraichean, agus fìon-liosan
anns an tìr so fathasd.
16 A nis an uair a thug mi seachad
sgrìobhadh na ceannachd do Bharuch
mac Neriah, rinn mi urnuigh ris an
Tighearn', ag ràdh,
17 Ah, Thighearna Dhia, feuch, rinn
thusa nèamh agus an talamh le d' mhòr
chumhachd[w] agus le d' ghairdean sìnte
mach, agus cha-n 'eil ni sam bith tuill-
eadh as cruaidh ort[y].

B.C. 590.

[a] Deut. 5. 10
[b] caib. 27. 22
[c] Isa. 9. 6
[1] *chog.*
[d] caib. 21. 4, 5
33. 5
[e] caib. 10. 16
[f] Isa. 28. 29
[g] Eabh. 4. 13
[h] caib. 17. 10
Tais. 2. 23
[i] Lebh. 25. 24-32
Rut 4. 4
[j] Ecs. 9. 16
1 Each. 17. 21
Isa. 63. 12
Dan. 9. 15
[k] Gen. 17. 7, 8
28. 13-15
[l] Ecs. 3. 8, 17
[m] Gen. 23. 16
Sech. 11. 12
[n] Neh. 9. 26
[o] Ios. 23. 16
[p] caib. 36. 4
[q] Isa. 3. 2
[r] Air. 16. 22
[s] rann 3
[t] rann. 37, 43, 44
[u] caib. 37. 8, 10
52. 13
[v] caib. 19. 13
[w] 2 Ri. 19. 15
[x] caib. 3. 25
Gen. 8. 21
[y] rann 27
Gen. 18. 14
Luc. 1. 37

18 Taisbeanaidh tu caoimhneas gràdh-
ach do mhìltibh[a], agus dìolaidh tu aing-
idheachd nan aithrichean ann an uchd an
cloinne 'n an déigh ; an Dia mòr, cumh-
achdach[c], do'n ainm Tighearna nan
sluagh[e].
19 Mòr ann an comhairle[f], agus cumh-
achdach ann an gniomh, (oir tha do shùil-
ean fosgailte air uile shlighibh chloinn
nan daoine[g], a thoirt do gach aon a réir
a shlighe, agus a réir toraidh a ghniomh-
aran[h];)
20 A dh'fhoillsich comharaidhean agus
mìorbhuilean ann an tìr na h-Eiphit, gus
an là an diugh, agus ann an Israel, agus
am measg dhaoine, agus a rinn duit féin
ainm[j], mar air an là 'n diugh ;
21 Agus a thug a mach do shluagh Is-
rael á tir na h-Eiphit le comharaidhean,
agus le mìorbhuilibh, agus le làimh làidir,
agus le gairdean sìnte a mach, agus le
uamhas mòr ;
22 Agus a thug dhoibh am fearann so,
a mhionnaich thu do'n aithrichibh[k] gu-n
tugadh tu dhoibh, fearann a' sruthadh le
bainne agus le mil[l]:
23 Agus thàinig iad a steach, agus
shealbhaich iad e ; ach cha d' thug iad
géill do d' ghuth-sa[n], ni mò 'ghluais iad
ann ad reachd ; cha d' rinn iad ni sam
bith de na h-uile nithibh a dh'àithn thusa
dhoibh a dheanamh ; uime sin thug thu
an t-olc so uile orra[o].
24 Feuch na h-innil-bhrisidh, tha iad
air teachd a chum na caithreach gus a glac-
adh, agus tha a' chaithir air a toirt do
làimh nan Caldéanach a tha 'cogadh 'n 'a
h-aghaidh, air son a' chlaidheimh, agus
na gorta, agus na plàighe ; agus an ni a
labhair thu, thàinig e gu crìch ; agus,
feuch, tha thusa 'g *a* fhaicinn.
25 Gidheadh thubhairt thu riumsa, (O
Thighearna Dhia,) Ceannaich dhuit féin
an t-achadh air son airgid, agus gabh
fianuisean : an uair tha a' chaithir air a
toirt thairis do làimh nan Caldéanach.
26 An sin thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah, ag ràdh,
27 Feuch, is mise an Tighearna, Dia
na h-uile fheòla[r], am bheil ni sam bith
tuilleadh as cruaidh ormsa ?
28 Uime sin, mar so deir an Tighearna,
Feuch, bheir mi a' chaithir so do làimh nan
Caldéanach[s], agus do làimh Nebuchad-
nesair rìgh Bhabiloin, agus glacaidh e i.
29 Agus thig na Caldéanaich a tha
'cogadh an aghaidh na caithreach so,
agus cuiridh iad teine rithe[u], agus loisgidh
iad i, maille ris na tighibh air mullach
an do loisg iad tùis do Bhaal[v], agus *air
an* do dhòirt iad tabhartais-dhibhe a
mach do dhiathaibh eile, chum mise a
bhrosnuchadh gu feirg.
30 Oir cha d' rinn clann Israeil, agus
clann Iudah ach olc a mhàin ann am
fhianuis-sa o'n òige[x]; oir cha d' rinn clann
Israeil ach a mhàin mo bhrosnuchadh

gu feirg[a] le obair an làmhan ; deir an
Tighearn'.
31 Oir bha a' chaithir so dhomh-sa 'n a
h-aobhar feirge agus corruich, o'n là 's an
do thog iad i, eadhon gus an là an diugh;
a chum gu-n atharraichinn i as mo sheall-
adh[d];
32 Air son uile aingidheachd cloinne
Israeil, agus cloinne Iudah, a rinn iad a
chum mise a bhrosnuchadh gu corruich,
iad féin[f], an rìghrean, an uachdarain, an
sagairt, agus am fàidhean, agus muinntir
Iudah, agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim.
33 Agus thionndaidh iad riumsa an
cùl[g], agus cha-n i an aghaidh; ged a
theagaisg mi iad, ag éirigh gu moch agus
a' teagasg, gidheadh cha d'éisd iadsan, a
ghabhail teagaisg.
34 Ach shuidhich iad an gràineileachd-
an anns an tigh a tha air 'ainmeachadh
ormsa[h], chum a thruailleadh.
35 Agus thog iad ionadan àrda Bhaail,
a tha ann an gleann mhic Hinoim, a thoirt
air am mic agus air an nigheanan dol
troimh *an teine* do Mholoch[j]; ni nach
d'àithn mise dhoibh, agus nach d'thàinig
idir ann am aire ; a' cur 'an gniomh na
gràineileachd so, gu cionta 'thoirt air
Iudah.
36 Agus a nis uime sin, mar so deir
an Tighearna, Dia Israeil, a thaobh na
caithreach so, mu'm bheil sibhse ag ràdh,
Bithidh i air a toirt thairis do làimh rìgh
Bhabiloin[n], leis a' chlaidheamh, agus leis
a' ghort', agus leis a' phlàigh :
37 Feuch, tionailidh mise iad[o] as na
h-uile dhùthchan gus an d'fhògair mi iad
ann am chorruich, agus ann am bhoile,
agus ann am mhòr-fheirg ; agus bheir mi
chum an àite so iad a rìs, agus bheir mi
orra còmhnuidh a ghabhail gu tèaruinte[r].
38 Agus bithidh iad dhomh-sa 'n an
sluagh[s], agus bithidh mise dhoibh-san
a'm' Dhia.
39 Agus bheir mi dhoibh aon chridhe[t],
agus aon slighe, a chum gu-m bi m'
eagal-sa gu bràth orra, chum an leas féin,
agus *leas* an cloinne 'n an déigh.
40 Agus ni mi riu coimhcheangal sìorr-
uidh[w], nach pill mi air falbh uatha, chum
maith a dheanamh dhoibh ; agus cuiridh
mi m'eagal 'n an cridhe, chum nach deal-
aich iad rium.
41 Seadh, ni mi gairdeachas os an ceann
chum maith a dheanamh dhoibh[a], agus
suidhichidh mi iad anns an fhearann so
gu deimhin[b], le m'uile chridhe, agus le
m'uile anam.
42 Oir mar so deir an Tighearn', Amhuil
a thug mi an t-olc mòr so uile air an
t-sluagh so, is amhluidh bheir mi orra am
maith sin uile a gheall mi dhoibh[e].
43 Agus ceannaichear achaidhean anns
an fhearann so[f], mu'm bheil sibhse ag
ràdh, Tha e fàs gun duine no ainmhidh :
tha e air a thoirt do làimh nan Caldéan-
ach.

R.C. 590.

a Ese. 20. 28
b rann. 10-12
c caib. 17. 26
d 2 Ri. 23. 27
24. 3, 4
e Salm 126. 1-4
f Isa. 1. 4, 6
Dan. 9. 8
g caib. 7. 24
h caib. 23. 11
2 Ri. 21. 4-7
Ese. 8. 5, 6
i caib. 32. 2, 3
j Lebh. 18. 21
k Ese. 37. 26
l Am. 5. 8
9. 6
m caib. 29. 12
Salm 91. 15
n rann. 24, 28
o caib. 29. 14
Deut. 20. 3-6
Ese. 37. 21, 22
p caib. 32. 24
q caib. 21. 4, 5
r Ioel 3. 20
s caib. 31. 33
t Isa. 52. 8
Ese. 11. 19, 20
u caib. 30. 17
v Ecs. 34. 6
Isa. 55. 7
Eoin 10. 10
Tit. 3. 5, 6
Eabh. 6. 17, 18
1 Pead. 1. 3
w caib. 31. 31-33
Isa. 55. 3
x Isa. 1. 26
y Ese. 36. 25
Sech. 13. 1
1 Eoin. 1. 9
z caib. 31. 34
a Deut. 30. 9
Seph. 3. 17
b Am. 9. 15
c caib. 13. 11
Isa. 62. 7
d Isa. 60. 5
e caib. 33. 10, 11
f rann 15

44 Ceannaichidh daoine achaidhean air
son airgid, agus cuiridh iad an làmh ri
sgrìobhainnean[b], agus seulaichidh iad, agus
gabhaidh iad fianuisean[c] ann am fearann
Bheniamin, agus anns na h-àiteachaibh
dlùth do Ierusalem, agus ann am bailtibh
Iudah, agus ann am bailtibh nam beann,
agus ann am bailtibh a' chòmhnaird, agus
ann am bailtibh na h-àirde deas : oir bheir
mise air a h-ais am bruid[e], deir an Tigh-
earna.

## CAIB. XXXIII.

*1 Dhaingnich Dia a ghealladh do na h-Iudhaich gu-m pilleadh iad o'm braighdeanas, 10 agus gu-n cluinnteadh a ris 'n am fearann guth an aoibhneis agus an t-subhachais. 15 Tha Criosd air a ghealltuinn. 19 Bithidh an coimhcheangal a rinn Dia ri Daibhidh seasmhach gu bràth.*

OS bàrr, thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah an dara uair, (an trà
bha e fathasd air a dhruideadh suas ann
an cùirt a' phrìosain[i],) ag ràdh,
2 Mar so deir an Tighearn' a rinn e[k],
an Tighearn' a dhealbh e, a tha fòs 'g a
dhaingneachadh ; is e 'ainm Iehobhah[l];
3 Glaodh riumsa[m], agus freagraidh mi
thu, agus feuchaidh mi dhuit nithe mòra
agus cumhachdach, air nach 'eil thu eòl-
ach.
4 Oir mar so tha an Tighearna, Dia Is-
raeil, ag ràdh, a thaobh thighean na caith-
reach so, agus a thaobh thighean rìghrean
Iudah, a tha air an tilgeadh sìos leis na
h-innil-bhrisidh[p], agus leis a' chlaidh-
eamh ;
5 A tha air teachd gu cogadh air taobh
nan Caldéanach, agus gu an lìonadh le corp-
aibh marbha[q] nan daoine a bhuail mise
ann am fheirg, agus ann am chorruich,
agus a thug orm, air son an uile aingidh-
eachd, mo ghnùis fholach o'n chaithir so:
6 Feuch, bheir mi dhi slàinte agus
leigheas[u], agus ni mi an slànuchadh; agus
nochdaidh mi dhoibh pailteas sìthe agus
firinn[v].
7 Agus bheir mi air a h-ais bruid Iudah,
agus bruid Israeil; agus togaidh mi iad
mar air tùs[x].
8 Agus glanaidh mi iad o'n uile aing-
idheachd[y], leis an do chiontaich iad a'm'
aghaidh ; agus maithidh mi an uile
lochdan[z], leis an do pheacaich iad, agus
leis an d'rinn iad ceannairc a'm' aghaidh.
9 Agus bithidh *a' chaithir* so dhomh-sa
'n a h-ainm sòlais[c], 'n a moladh, agus
'n a maise, am measg uile chinneach na
talmhainn, a chluinneas gach uile mhaith
a ni mise dhoibh : agus bithidh eagal[d]
agus crith orra, air son an uile mhaitheis,
agus air son an uile shoirbheachaidh a
dheònaicheas mise dhoibh.
10 Mar so deir an Tighearn', a rìs
cluinnear anns an àite so, (mu'm bheil
sibhse ag ràdh, Tha e fàs gun duine agus
gun ainmhidh, *eadhon* ann an caithrichibh

Iudah, agus ann an sràidibh Ierusaleim,
a tha fàs, gun duine, eadhon gun fhear-
àiteachaidh, agus gun ainmhidh,)
11 Guth aoibhneis[a], agus guth subh-
achais, guth an fhir nuadh-phòsda, agus
guth na mnatha nuadh-phòsda; guth na
muinntir a their, Molaibh-se Tighearna
nan sluagh[c], oir tha an Tighearna maith,
oir tha a thròcair buan gu sìorruidh;
*agus* na muinntir a bheir an ìobairt-mhol-
aidh gu tigh an Tighearn': oir bheir mise
air a h-ais bruid an fhearainn, mar air
tùs, deir an Tighearna.
12 Mar so deir Tighearna nan sluagh,
Fathasd anns an àite so a tha fàs, gun
duine agus gun ainmhidh, agus 'n a uile
bhailtibh, bithidh àite-còmhnuidh nam
buachaillean a' toirt air an treudan luidhe
sìos[e].
13 Ann am bailtibh nam beann[g], agus
ann am bailtibh a' chòmhnaird, agus ann
am bailtibh na h-àirde deas, agus ann am
fearann Bheniamin, agus anns na h-ionad-
aibh timchioll Ierusaleim, agus ann am
bailtibh Iudah, siùbhlaidh na treudan a
rìs fo làimh an ti a ghabhas an àireamh,
deir an Tighearna.
14 Feuch, tha na làithean a' teachd,
deir an Tighearn', anns an coimhlion
mise an ni maith sin a gheall mi do thigh
Israeil, agus do thigh Iudah.
15 Anns na làithibh sin, agus anns an
àm sin, bheir mise air Meanglan fìreant-
achd[i] fàs suas do Dhaibhidh, agus cuiridh
e 'an gnìomh breitheanas agus ceartas air
an talamh[j].
16 Anns na làithibh sin tèarnar Iudah[k],
agus gabhaidh Ierusalem còmhnuidh ann
an tèaruinteachd: agus is e so esan ris an
goirear[1] IEHOBHAH AR FIREANTACHD[l].
17 Oir mar so tha Iehobhah ag ràdh,
Cha bhi gu bràth a dh'uireasbhuidh air
Daibhidh duine a shuidheas air rìgh-
chaithir tighe Israeil[n];
18 Ni mò bhitheas na sagairt na Lebh-
ithich gun duine ann am làthair-sa, a
dh'ìobradh thabhartas-loisgte[o], agus a
losgadh thabhartas-bìdh, agus a dhean-
amh ìobairt an còmhnuidh.
19 Thàinig focal an Tighearna fòs gu
Ieremiah, ag ràdh,
20 Mar so deir an Tighearna, Ma
dh'fheudar leibh mo choimhcheangal-sa
ris an là a bhriseadh[p], agus mo choimh-
cheangal ris an oidhche, agus nach bi là
no oidhche ann 'n an àm féin;
21 *An sin* fòs feudar mo choimhcheang-
al-sa ri Daibhidh m'òglach a bhriseadh[s],
gun mhac a bhi aige gu riaghladh air a
rìgh-chaithir; agus ris na Lebhithich na
sagairt, mo luchd-frithealaidh.
22 Mar nach feud feachd nèimh a bhi
air 'àireamh[t], no gaineamh na fairge 'bhi
air a tomhas: is amhluidh a ni mise
lìonmhor sliochd Dhaibhidh m'òglaich[u],
agus na Lebhithich a tha 'frithealadh
dhomh.

B.C. 590.

[a] caib. 25. 10
Tais. 18. 23
[b] rann. 21, 22
[c] 2 Each. 5. 13
Esr. 3. 11
Salm 136. 1
Isa. 12. 4
[d] Gen. 8. 22
Salm 74. 16, 17
[e] Isa. 65. 10
[f] Esr. 2. 1, 70
[g] caib. 50. 19, 20
[h] caib. 39. 1, &c.
52. 4, &c.
2 Ri. 25. 1, &c.
[i] Isa. 4. 2
11. 1
Sech. 6. 12, 13
[j] Isa. 42. 21
[k] caib. 23. 6
[1] *Iehobha Tsidcenu.*
[l] 1 Cor. 1. 30
[m] caib. 21. 10
32. 28, 29
[n] 2 Sam. 7. 14-16
1 Ri. 2. 4
Isa. 9. 7
Salm 89. 29, 36
Luc. 1. 32, 33
[o] Ròm. 15. 16
1 Pead. 2. 5, 9
Tais. 1. 6
[p] Salm 89. 37
Isa. 54. 9, 10
[q] 2 Each. 16. 14
21. 19
[r] caib. 22. 18
[s] 2 Sam. 23. 5
[t] caib. 31. 37
[u] Tais. 7. 9, 10

23 Os bàrr, thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah, ag ràdh,
24 Am bheil thu 'toirt fainear ciod a
tha'n sluagh so a' labhairt, ag ràdh, An
dà theaghlach a ròghnaich an Tighearna[b],
rinn e an tilgeadh uaith? agus rinn iad
di-meas air mo shluagh-sa, air chor as
nach 'eil iad 'g am meas na's mò mar
chinneach.
25 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Mur 'eil mo choimhcheangal-sa ris an là
agus ris an oidhche[d]; reachdan nèimh
agus na talmhainn mur do shocruich mi;
26 An sin tilgidh mi uam sliochd Iacoib,
agus Dhaibhidh m'òglaich, gun aon d'a
shliochd a ghabhail, gu bhi 'n an luchd-
riaghlaidh thar sliochd Abrahaim, Isaaic,
agus Iacoib: oir bheir mi air a h-ais am
bruid[f], agus ni mi tròcair orra.

## CAIB. XXXIV.

1 *Roimh-innis am fàidh sgrios Ierusaleim, agus dàn Shedeciah.* 8 *Leig na h-uachdarain d'an òglaich agus d'am banoglaich falbh saor a réir a' choimhcheangail,* 11 *ach thug iad fo smachd iad a rìs.* 12 *Ghairm am fàidh saorsa do'n chlaidheamh, do'n phlàigh, agus do'n ghort an aghaidh nan Iudhach.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah o an
Tighearna, ('n uair a chog Nebu-
chadnesar rìgh Bhabiloin[h], agus 'uile
fheachd, agus uile rìoghachdan an
domhain a bha fo 'thighearnas, agus na
slòigh uile, an aghaidh Ierusaleim, agus
an aghaidh a h-uile bhailtean,) ag ràdh,
2 Mar so tha an Tighearna, Dia
Israeil, ag ràdh, Imich, agus labhair ri
Sedeciah rìgh Iudah, agus abair ris, Mar
so deir an Tighearna, Feuch, bheir mise
a' chaithir so do làimh rìgh Bhabiloin[m],
agus loisgidh e i le teine:
3 Agus thusa, cha téid thu as o 'làimh,
ach bithidh tu gu cinnteach air do ghlac-
adh, agus air do thoirt thairis d'a làimh,
agus chi do shùilean sùilean rìgh Bhabi-
loin, agus labhraidh e riut beul ri beul,
agus falbhaidh tu gu Babilon.
4 Gidheadh cluinn focal an Tighearn',
O Shedeciah, a rìgh Iudah; Mar so deir
an Tighearna do d' thaobh-sa, Cha-n
fhaigh thu bàs leis a' chlaidheamh;
5 Gheibh thu bàs ann an sìth; agus a
réir losgaidh d'aithrichean[q], na rìghrean
roimhe so, a bha air thoiseach ortsa, is
amhluidh a loisgear *tùis* dhuit-sa; agus
ni iad caoidh air do shon[r], *ag ràdh*, Och
a thighearn'! oir labhair mise am focal,
deir an Tighearn'.
6 Agus labhair Ieremiah am fàidh na
briathran so uile ri Sedeciah rìgh Iudah,
ann an Ierusalem,
7 An uair a chog feachd rìgh Bhabi-
loin an aghaidh Ierusaleim, agus an agh-
aidh uile bhailtean Iudah a bha air am
fàgail, an aghaidh Lacheis, agus an
aghaidh Asecah: oir mhair iad so de

bhailtibh Iudah 'n am bailtibh daing-
nichte[b].
8 Am focal a thàinig gu Ieremiah o an
Tighearn', an déigh do rìgh Sedeciah
coimhcheangal a dheanamh ris an uile
shluagh a bha ann an Ierusalem, a dh'
éigheach saorsa dhoibh[c]:
9 A chum gu-n leigeadh gach duine d'a
òglach, agus gach duine d'a bhanoglaich,
Eabhrach no Ban-Eabhrach, falbh saor[d],
gun neach a ghabhail seirbhis diubh,
gach aon do Iudhach a bhràthair[e].
10 A nis, an uair a chuala na h-uachd-
arain uile, agus an sluagh uile a thionns-
gain anns a' choimhcheangal, gu-n leig-
eadh gach duine d'a òglach, agus gach
duine d'a bhanoglaich falbh saor, nach
gabhadh aon seirbhis diubh na bu mhò,
an sin thug iad géill, agus leig iad air
falbh iad.
11 Ach thionndaidh iad a rìs, agus
thug iad air na h-òglaich, agus air na
banoglaich, a leigeadh air falbh saor,
pilleadh air an ais, agus thug iad fo
smachd iad, a chum bhi 'n an òglaich,
agus 'n am banoglaich.
12 Uime sin thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah, ag ràdh,
13 Mar so tha an Tighearna, Dia
Israeil, ag ràdh, Rinn mise coimhcheang-
al ri 'ur n-aithrichibh anns an là 's an
d'thug mi iad a mach á tìr na h-Eiphit,
á tigh nan daor, ag ràdh,
14 An ceann sheachd bliadhna[k], leig-
ibh a chead, gach aon d'a bhràthair
Eabhrach, a bha air a reic riut: an uair
a bheir e seirbhis duit sè bliadhna, leig-
idh tu dha falbh uait saor. Ach cha
d'éisd 'ur n-aithrichean riumsa, ni mò
dh'aom iad an cluas.
15 Agus bha sibh a nis air pilleadh,
agus air deanamh gu ceart ann am
shealladh-sa, le saorsa a ghlaodhaich,
gach neach d'a choimhearsnach; agus
rinn sibh coimhcheangal ann am
fhianuis[n], anns an tigh a tha air a
ghairm air m'ainm:
16 Ach phill sibh, agus thruaill sibh
m'ainm[p], agus thug sibh, gach aon air
'òglach, agus gach aon air a bhanoglaich,
a leig e saor uaith gu 'thoil féin, pilleadh
air an ais; agus chuir sibh fo smachd
iad[r], gu bhi dhuibh 'n an òglaich agus
'n am banoglaich.
17 Air an aobhar sin, mar so deir an
Tighearna, Cha d'éisd sibh riumsa ann
an saorsa a ghlaodhaich, gach aon d'a
bhràthair, agus gach aon d'a choimh-
earsnach: feuch do 'ur taobh-se tha mise
a' glaodhaich saorsa[s], deir an Tighearna,
do'n chlaidheamh[t], do'n phlàigh, agus
do'n ghort; agus bheir mi oirbh a bhi
air 'ur luasgadh air feadh uile rìoghachd-
an an domhain[v].
18 Agus bheir mi a' mhuinntir a bhris
mo choimhcheangal, nach do choimhlion
briathran a' choimhcheangail a rinn iad

B.C. 606.

[a] Gen. 15. 10, 17
[b] 2 Ri. 18. 13; 19. 8
[c] Lebh. 25. 10
[d] Neh. 5. 11
[e] Lebh. 25. 39-46; 1 Cor. 6. 8
[f] caib. 7. 33; 16. 4; 19. 7
[g] caib. 37. 5-11
[h] caib. 40. 2, 3
[i] caib. 52. 7, 13
[j] caib. 44. 2, 6; Tuir. 1. 1
[k] Ecs. 21. 2; Deut. 15. 12
[l] 2 Ri. 10. 15; 1 Each. 2. 55
[m] 1 Ri. 6. 5
[n] 2 Ri. 23. 3; Neh. 10. 29
[o] 1 Each. 9. 18, 19
[p] Ecs. 20. 7; Lebh. 19. 12
[q] Salm 84. 10
[r] Mat. 18. 28-34
[s] Mat. 7. 2; Gal. 6. 7; Seum. 2. 13
[t] caib. 32. 36
[u] Eabh. 11. 9, 13
[v] caib. 29. 18; Deut. 28. 25, 64
[w] 1 Pead. 2. 11

ann am làthair-sa[a], 'n uair a ghearr iad
an laogh 'n a dhà leth, agus a dh'imich
iad eadar a bhloighdean,
19 Ceannardan Iudah, agus ceannardan
Ierusaleim, agus na caillteanaich, agus na
sagairt, agus uile shluagh an fhearainn a
dh'imich eadar bloighdean an laoigh;
20 Bheir mi eadhon iad sin do làimh an
naimhdean, agus do làimh na muinntir a
tha 'g iarraidh an anama; agus bithidh
an cairbhean mar bhiadh do eunlaith an
athair[f], agus do bheathaichibh na tal-
mhainn.
21 Agus Sedeciah rìgh Iudah, agus a
phrionnsachan, bheir mise do làimh an
naimhdean, agus do làimh na muinntir a
tha 'g iarraidh an anama, eadhon do làimh
feachdan rìgh Bhabiloin, a tha air imeachd
suas uaibh[g].
22 Feuch, bheir mise àithne, deir an
Tighearn', agus bheir mi orra pilleadh air
an ais do'n chaithir so; agus cogaidh iad
'n a h-aghaidh[h], agus glacaidh iad i[i], agus
loisgidh iad i le teine; agus bailtean
Iudah ni mi 'n an làraich sgaoilte, gun aon
neach 'g an àiteachadh[j].

## CAIB. XXXV.

1 *Le ùmhlachd nan Rechabach do àithne an athar,* 12 *dhìteadh na h-Iudhaich air son an eas-ùmhlachd do Dhia.* 18 *Bheannaich Dia na Rechabaich.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah o an
Tighearn', ann an làithibh Iehoiacim
mhic Iosiah rìgh Iudah, ag ràdh,
2 Imich gu tigh nan Rechabach[l], agus
labhair riu, agus thoir iad a chum tighe an
Tighearna gu aon de na seòmraichibh[m],
agus thoir dhoibh fìon r'a òl.
3 An sin ghabh mi Iaasaniah mac Iere-
miah, mhic Habasiniah, agus a bhràith-
rean, agus uile mhic, agus uile theaghlach
nan Rechabach:
4 Agus thug mi iad gu tigh an Tigh-
earna, gu seòmar mhac Hanain, mhic
Igdaliah, òglach Dhé, a bha ri taobh
seòmair nan uachdaran, a bha os ceann
seòmair Mhaaseiah mhic Shaluim[o], fear-
gleidhidh an doruis[q]:
5 Agus chuir mi air beulaobh mhac
tighe nan Rechabach soireachan làn
fìona, agus copain; agus thubhairt mi
riu, Olaibh fìon.
6 Ach thubhairt iadsan, Cha-n òl sinne
fìon: oir thug Ionadab mac Rechaib ar
n-athair, àithne dhuinn, ag ràdh, Na
h-òlaibh-se fìon, sibh féin no 'ur mic gu
bràth.
7 Ni mò thogas sibh tigh, no chuireas
sibh siol, no shuidhicheas sibh fìon-lios,
no bhitheas *aon* agaibh; ach fad 'ur n-uile
làithean ni sibh còmhnuidh ann am bùth-
aibh[u], a chum gu mair sibh mòran làith-
ean 's an fhearann anns am bheil sibh 'n
'ur coigrich[w].
8 Agus thug sinn géill do ghuth Ionad-
aib mhic Rechaib ar n-athar, anns gach

ni a chuir e mar fhiachaibh oirnn, gun
fhìon air bith òl fad ar n-uile làithean,
sinn féin, ar mnathan, ar mic, no ar
nigheana ;
9 No tighean a thogail duinn féin gu
còmhnuidh a ghabhail annta : ni mò tha
againn fìon-lios, no achadh, no sìol.
10 Ach ghabh sinn còmhnuidh ann am
bùthaibh[a], agus thug sinn géill, agus rinn
sinn a réir gach ni a dh'àithn ar n-athair
Ionadab dhuinn.
11 Ach tharladh, an uair a thàinig Ne-
buchadnesar rìgh Bhabiloin a nìos do'n
fhearann, gu-n dubhairt sinn, Thigibh,
agus rachamaid gu Ierusalem, air eagal
feachd nan Caldéanach, agus air eagal
feachd nan Sirianach : air an aobhar sin
tha sinn a chòmhnuidh ann an Ierusalem.
12 An sin thàinig focal an Tighearna
gu Ieremiah, ag ràdh,
13 Mar so tha Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, ag ràdh, Imich agus abair ri
fearaibh Iudah, agus ri luchd-àiteachaidh
Ierusaleim, Nach gabh sibh ri teagasg, a
thoirt éisdeachd do m' bhriathraibh-sa[g]?
deir an Tighearna.
14 Tha briathran Ionadaib mhic Rech-
aib, a dh'àithn e d'a mhacaibh, gun fhìon
òl, air an coimhlionadh ; oir gus an là an
diugh cha-n òl iad *fìon sam bith*, ach tha
iad ùmhal do àithne an athar : gidheadh
labhair mise ruibhse[k], ag éirigh gu moch
agus a' labhairt, ach cha d'éisd sibh rium.
15 Chuir mi d'ur n-ionnsuidh mar an
ceudna m'uile sheirbhisich na fàidhean[l],
ag éirigh gu moch agus 'g an cur a mach,
ag ràdh, Pillibh a nis[n], gach aon o 'dhroch
shlighe, agus leasaichibh 'ur deanadas,
agus na rachaibh air lorg dhiathan eile gu
seirbhis a thoirt dhoibh, agus gabhaibh
còmhnuidh anns an fhearann a thug mise
dhuibh, agus d'ur n-aithrichibh : ach cha
d'aom sibh 'ur cluas[p], ni mò thug sibh
éisdeachd dhomh.
16 A chionn gu-n do choimhlion mic
Ionadaib, mac Rechaib, àithne an athar,
a dh'àithn e dhoibh, ach nach d'éisd an
sluagh so riumsa ;
17 Air an aobhar sin, mar so deir Ieho-
bhah, Dia nan sluagh, Dia Israeil ; Feuch,
bheir mise air Iudah, agus air uile luchd-
àiteachaidh Ierusaleim, an t-olc sin uile
a labhair mi 'n an aghaidh[t] : a chionn gu-n
do labhair mi riu, ach nach d'éisd iad ;
agus gu-n do ghlaodh mi riu, ach nach
do fhreagair iad.
18 Agus ri teaghlach nan Rechabach
thubhairt Ieremiah ; Mar so deir Tigh-
earna nan sluagh, Dia Israeil, A chionn
gu-n d'thug sibhse géill do àithne Ionad-
aib 'ur n-athar[v], agus gu-n do choimhead
sibh 'uile iarrtuis, agus gu-n d'rinn sibh a
réir gach ni a dh'àithn e dhuibh ;
19 Uime sin mar so deir Tighearna
nan sluagh, Dia Israeil, Cha bhi Ionadab
mac Rechaib gun duine aige gu seasamh
ann am làthair-sa gu bràth[y].



B.C. 590.

[a] rann 7
[b] Isa. 8. 1; Ese. 2. 9; Sech. 5. 1, 2
[c] caib. 30. 2; Hos. 8. 12
[d] caib. 25. 15
[e] rann 7; caib. 26. 3
[f] caib. 18. 8; Ion. 3. 8-10
[g] caib. 32. 33
[h] Gnio. 3. 19
[i] caib. 32. 12; 45. 1, 2
[j] rann. 21, 23, 32
[k] 2 Each. 36. 15, 16
[l] caib. 25. 3-6; Luc. 10. 16
[m] rann 8; Ese. 2. 3-7
[n] caib. 18. 11
[o] Lebh. 16. 29-31; 23. 27, 32; Gnio. 27. 9
[p] Luc. 13. 34, 35
[q] rann 3
[r] 2 Ri. 22. 13, 17
[s] Neh. 8. 3; Lebh. 4. 16, &c.
[t] Gnà. 1. 24, &c.; 13. 13; 16. 2; Isa. 65. 12; 66. 4
[u] Ioel 2. 15, &c.
[v] Ecs. 20. 12; Eph. 6. 2, 3
[w] rann. 6, 8
[x] caib. 26. 10
[y] caib. 15. 19; Salm 5. 5; Luc. 21. 36

## CAIB. XXXVI.

*1 Sgrìobh Baruch fàidheadaireachd Ieremiah air clàr, agus leugh e i an làthair an t-sluaigh. 11 Chuir na h-uachdarain fios gu Baruch, agus leugh e an clàr 'n an éisdeachd. 20 Loisg an rìgh an clàr. 32 Sgrìobh Baruch air clàr eile uile bhriathran a' cheud chlàir.*

AGUS tharladh ann an ceathramh
bliadhna Iehoiacim mhic Iosiah
rìgh Iudah, gu-n d' thàinig am focal so
gu Ieremiah o an Tighearn', ag ràdh,
2 Gabh dhuit clàr-sgrìobhaidh[b], agus
sgrìobh ann na h-uile bhriathran a labhair
mise riut an aghaidh Israeil[c], agus an
aghaidh Iudah, agus an aghaidh nan uile
chinneach[d], o an là 's an do labhair mi
riut ann an làithibh Iosiah, eadhon gus
an là an diugh.
3 Theagamh gu-n tabhair tìgh Iudah
fainear[e] an t-olc sin uile a th'ann am
aire-sa 'dheanamh orra ; air chor as gu-m
pill iad[f], gach aon o'dhroch shlighe, agus
gu maith mise an aingidheachd agus am
peacadh[h].
4 An sin ghairm Ieremiah Baruch[i]
mac Neriah ; agus sgrìobh Baruch o
bheul Ieremiah uile bhriathran an Tigh-
earn', a labhair e ris, air clàr-sgrìobh-
aidh[j].
5 Agus dh'àithn Ieremiah do Bharuch,
ag ràdh, Tha mise air mo dhruideadh
suas, cha-n urrainn mi dol gu tigh an
Tighearn';
6 Uime sin, imich thusa agus leugh
anns a' chlàr[m] a sgrìobh thu o m' bheul-
sa, briathran an Tighearn', ann an éisd-
eachd an t-sluaigh, ann an tigh an Tigh-
earn', air là an traisg[o] : agus fòs leughaidh
tu iad ann an éisdeachd Iudah uile a thig
a mach as am bailtibh.
7 Theagamh gu-n taisbein iad an ath-
chuinge an làthair an Tighearn'[q], agus
gu-m pill iad, gach aon o 'dhroch shlighe ;
oir is mòr an fhearg[r], agus a' chorruich
a labhair an Tighearn' an aghaidh an
t-sluaigh so.
8 Agus rinn Baruch mac Neriah a réir
gach ni a dh' àithn Ieremiah am fàidh
dha, a' leughadh anns an leabhar briath-
ran an Tighearn' ann an tigh an Tigh-
earn'[s].
9 Agus tharladh ann an cùigeamh
bliadhna Iehoiacim mhic Iosiah rìgh Iu-
dah, anns an naothamh mìos, gu-n d'éigh
iad trasg an làthair an Tighearn'[u], an
sluagh uile a bha ann an Ierusalem, agus
an sluagh uile a thàinig o bhailtibh Iudah
gu Ierusalem.
10 An sin leugh Baruch anns an
leabhar[w] briathran Ieremiah ann an tigh
an Tighearn', ann an seòmar Ghemariah
mhic Shaphain an sgrìobhaiche, anns a'
chùirt uachdaraich, aig dol a steach geata
nuaidh tighe an Tighearn'[x], ann an éisd-
eachd an t-sluaigh uile.
11 Agus chuala Michaiah mac Ghema-

riah, mhic Shaphain, uile bhriathran an
Tighearn' as an leabhar,
12 Agus chaidh e sìos gu tigh an rìgh,
gu seòmar an sgrìobhaiche ; agus, feuch,
bha na h-uachdarain uile 'n an suidhe an
sin, Elisama an sgrìobhaiche, agus Del-
aiah mac Shemaiah, agus Elnatan mac
Achboir, agus Gemariah mac Shaphain,
agus Sedeciah mac Hananiah, agus na
h-uaislean uile.
13 An sin chuir Michaiah an céill
doibh na h-uile bhriathran a chual' e,
'n uair a leugh Baruch an leabhar ann
an éisdeachd an t-sluaigh.
14 Agus chuir na h-uachdarain uile
Iehudi mac Netaniah, mhic Shelemiah,
mhic Chusi, gu Baruch, ag ràdh, Glac
ann ad làimh an clàr 's an do leugh thu
ann an éisdeachd an t-sluaigh, agus thig.
Agus ghabh Baruch mac Neriah an clàr
'n a làimh, agus thàinig e do an ionnsuidh.
15 Agus thubhairt iad ris, Suidh sìos
a nis, agus leugh e 'n ar n-éisdeachd.
Agus leugh Baruch 'n an éisdeachd.
16 A nis tharladh, an uair a chual'
iad na h-uile bhriathran, gu-n d'amhairc
iad le eagal, gach aon air a chéile ; agus
thubhairt iad ri Baruch, Innsidh sinn gu
deimhin do an rìgh na briathran so air
fad.
17 Agus dh'fheòraich iad de Bharuch,
ag ràdh, Innis duinn a nis cionnus a
sgrìobh thu na briathran so uile o 'bheul?
18 Agus fhreagair Baruch iad, Labhair
e rium le 'bheul na briathran so uile[f],
agus sgrìobh mi iad le dubh ann an
leabhar.
19 An sin thubhairt na h-uachdarain
ri Baruch, Falbh, agus folaich thu féin[i],
thusa agus Ieremiah ; agus na bitheadh
fios aig aon neach c'àit am bi sibh.
20 Agus chaidh iad a steach a chum an
rìgh do'n chùirt, ach thaisg iad suas an
clàr ann an seòmar Elisamah an sgrìobh-
aiche ; agus dh'innis iad na h-uile bhriath-
ran ann an éisdeachd an rìgh.
21 An sin chuir an rìgh Iehudi a thoirt
a' chlàir d'a ionnsuidh, agus thug e á
seòmar Elisamah an sgrìobhaiche e, agus
leugh Iehudi e ann an éisdeachd an rìgh[j]
agus ann an éisdeachd nan uile uachdaran
a sheas ri taobh an rìgh.
22 Agus bha'n rìgh 'n a shuidhe anns
an tigh-gheamhraidh[k], anns an naothamh
mìos, agus bha teinntein fa 'chomhair le
éibhlibh teine.
23 Agus tharladh an uair a leugh
Iehudi tri no ceithir earrannan, gu-n do
ghearr e leis an sgein-phinn e[m], agus thilg
e anns an teine a bha air an teinntein e,
gus an robh an clàr gu h-iomlan air a
chaitheamh anns an teine a bha air an
teinntein.
24 Ach cha do ghabh iad eagal, ni mò
'reub iad an trusgain[o], aon chuid an rìgh,
no aon d'a sheirbhisich a chuala na
briathran so uile.

B.C. 606.

[a] caib. 13. 15-17
[b] Gnà. 21. 29
[1] no, *an rìgh.*
[c] Salm 27. 5; 32. 7; 64. 2
[d] Mat. 24. 35
[e] caib. 22. 19, 30
[f] rann. 2, 4
[g] Deut. 28. 15, &c. Gnà. 29. 1
[h] Mat. 23. 27
[i] 2 Each. 25. 15, 16 Gnà. 28. 12 Gnio. 5. 40
[j] caib. 23. 28; 26. 2 Ese. 2. 4, 5
[k] Am. 3. 15
[l] caib. 22. 24 2 Ri. 24. 17 2 Each. 36. 10
[m] Salm 50. 17 Gnà. 13. 13; 19. 21; 21. 30 Tais. 22. 19
[n] 2 Each. 36. 12-16
[o] 2 Ri. 22. 11 Isa. 36. 22; 37. 1
[p] caib. 29. 25; 52. 24

25 Agus ged rinn Elnatan, agus Del-
aiah, agus Gemariah eadar-ghuidhe ris an
rìgh[a], nach loisgeadh e an clàr, gidheadh
cha-n éisdeadh e riu[b].
26 Agus dh'àithn an rìgh do Ierahmeel
mac Hameleich[1], agus do Sheraiah mac
Asrieil, agus do Shelemiah mac Abdeeil,
Baruch an sgrìobhaiche agus Ieremiah
am fàidh a ghlacadh : ach dh'fholaich an
Tighearn' iad[c].
27 An sin thàinig focal an Tighearna gu
Ieremiah, (an déigh do'n rìgh an clàr agus
na briathran a sgrìobh Baruch o bheul
Ieremiah a losgadh,) ag ràdh,
28 Gabh thugad a rìs clàr eile, agus
sgrìobh ann na h-uile bhriathran ceudna
'bha 's a' cheud chlàr[d], a loisg Iehoiacim
rìgh Iudah.
29 Agus their thu ri Iehoiacim rìgh Iu-
dah, Mar so deir an Tighearna, Loisg thu
an clàr so, ag ràdh, C'uime an do sgrìobh
thu ann, ag ràdh, Thig rìgh Bhabiloin gu
deimhin, agus sgriosaidh e am fearann so,
agus gearraidh e gach duine agus gach
beathach a mach as ?
30 Air an aobhar sin, mar so deir an
Tighearn' a thaobh Iehoiacim rìgh Iudah.
Cha bhi aige neach a shuidheas air rìgh-
chaithir Dhaibhidh, agus tilgear a chairbh
a mach a chum an teas anns an là[e], agus
a chum an reothaidh anns an oidhche.
31 Agus ni mise peanas air féin agus
air a shliochd, agus air a sheirbhisich, air
son an eusaontais, agus bheir mi orra-san,
agus air luchd-àiteachaidh Ierusaleim,
agus air fearaibh Iudah, an t-olc sin uile
a labhair mi 'n an aghaidh[g]; ach cha
d'éisd iad[h].
32 An sin ghabh Ieremiah clàr eile,
agus thug e do Bharuch mac Neriah, an
sgrìobhaiche e, a sgrìobh ann o bheul
Ieremiah, uile bhriathran an leabhair a
loisg Iehoiacim rìgh Iudah anns an teine;
agus chuireadh os bàrr riu mòran de
bhriathraibh eile cosmhuil riu sin.

## CAIB. XXXVII.

1 *Chuir Sedeciah fios a dh'ionnsuidh Ieremiah gu urnuigh a dheanamh air a shon.* 8 *Roimh-innis am fàidh gu-m buadhaicheadh na Caldéanaich.* 11 *Ghlac na h-uachdarain Ieremiah, agus chuir iad 'am priosan e.* 16 *Dh'innis am fàidh do Shedeciah gu-n tugadh Dia thairis e do làimh rìgh Bhabiloin.*

AGUS rìghich Sedeciah[l] mac Iosiah
ann an àite Choniah mhic Iehoiacim,
a rinn Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin 'n a
rìgh ann am fearann Iudah.
2 Ach cha d'éisd, aon chuid e féin no a
sheirbhisich[n], no sluagh na tìre, ri briath-
raibh an Tighearn', a labhair e leis an
fhàidh Ieremiah.
3 Agus chuir an rìgh Sedeciah Iehucal
mac Shelemiah, agus Sephaniah mac
Mhaaseiah an sagart[p], a chum an fhàidh
Ieremiah, ag ràdh, Dean urnuigh, a nis

guidheam ort, ris an Tighearn' ar Dia air
ar son-ne[a].
4 A nis bha Ieremiah a' teachd a steach
agus a' dol a mach am measg an t-sluaigh,
oir cha do chuir iad fathasd ann am prios-
an e.
5 Anns an àm sin bha feachd Pharaoh
air teachd a mach as an Eiphit[d]; agus an
uair a chuala na Caldéanaich, a bha a'
teannachadh Ierusaleim mu'n cuairt, iom-
radh orra, dh'imich iad o Ierusalem[f].
6 An sin thàinig focal an Tighearna
chum an fhàidh Ieremiah, ag ràdh,
7 Mar so tha an Tighearna, Dia Israeil,
ag ràdh, Mar so their sibh ri rìgh Iudah
a chuir thugam-sa sibh[g], gu m'iarraidh;
Feuch, pillidh feachd Pharaoh, a thàinig
a mach g' ur còmhnadh, do'n Eiphit, d'an
tìr féin.
8 Agus thig na Caldéanaich a rìs[i], agus
cogaidh iad an aghaidh 'n a caithreach so
agus glacaidh iad i, agus loisgidh iad i le
teine.
9 Mar so deir an Tighearna, Na meall-
aibh sibh féin[l], ag ràdh, Gu deimhin
imichidh na Caldéanaich uainn: oir cha-n
imich iad.
10 Oir ged bhuaileadh sibh uile fheachd
nan Caldéanach a tha 'cogadh 'n 'ur
n-aghaidh[m], agus nach maireadh 'n am
measg ach daoine leònta, gach aon 'n a
bhùth, dh'éireadh iad sin féin suas[n], agus
loisgeadh iad a' chaithir so le teine.
11 Agus tharladh an uair a dh'imich
sluagh nan Caldéanach air falbh o Ieru-
salem, air eagal sluaigh Pharaoh,
12 Gu-n d'imich an sin Ieremiah a mach
á Ierusalem, a chum dol gu fearann
Bheniamin, a dh'fhaotainn cuibhrinn deth
am measg an t-sluaigh.
13 Agus an uair a bha e 'an geata
Bheniamin, bha ceannard an fhreiceadain
an sin, d' am b' ainm Iriah, mac Shele-
miah, mhic Hananiah; agus ghlac e Ie-
remiah am fàidh, ag ràdh, Tha thu 'dol
thairis a chum nan Caldéanach.
14 An sin thubhairt Ieremiah[1], Cha-n
fhior sin[q]; Cha-n 'eil mi 'dol thairis a
chum nan Caldéanach: ach cha d'éisd e
ris: mar sin ghlac Iriah Ieremiah, agus
thug e chum nan uachdaran e.
15 Agus bha corruich air na h-uachd-
arain ri Ieremiah, agus bhuail iad e[s],
agus chuir iad ann am prìosan e, ann an
tigh Ionatain an sgrìobhaiche; oir rinn
iad prìosan deth sin.
16 An uair a chaidh Ieremiah steach
do'n phrìosan ìochdarach[t], agus do na
slochdaibh, agus a bhuanaich Ieremiah
an sin mòran làithean;
17 An sin chuir Sedeciah an rìgh fios,
agus thug e mach e; agus dh'fheòraich
an rìgh dheth gu h-uaigneach 'n a thigh,
agus thubhairt e, Am bheil focal sam
bith o an Tighearn'? Agus thubhairt
Ieremiah, Tha: oir thubhairt e, Do làimh
rìgh Bhabiloin bheirear thairis thu.

B.C. 590.

[a] caib. 2. 27
21. 1, 2
42. 2, 20
[b] caib. 26. 19
Gnà.17.13, 26
Gnio. 25. 11, 25
26. 31
[c] caib. 2. 28
[d] 2 Ri. 24. 7
Ese. 17. 15
[e] caib. 28. 2, &c.
29. 31
[f] rann 11
caib. 34. 21
[g] rann 3
caib. 21. 2
[h] caib. 32. 2
38. 13, 28
[i] caib.34.21, 22
[j] Salm 37. 19
Isa. 33. 16
[k] caib. 38. 9
52. 6
[l] Iob 15. 31
[m] caib.21.4-7
[n] Ioel 11
[o] caib. 37. 3
[p] caib. 21. 1-10
1 *Breug!*
[q] Mat. 5. 11, 12
[r] caib. 26. 11
[s] Gnio. 5.28, 40
23. 2, 3
2 Cor. 11. 23-27
[t] caib. 38. 6
[u] caib. 37. 21
Salm 109. 5
Luc. 3. 19, 20

18 Os bàrr thubhairt Ieremiah ri rìgh
Sedeciah, Ciod an cron a rinn mise ann
ad aghaidh-sa[b], no an aghaidh do
sheirbhiseach, no an aghaidh an t-sluaigh
so, gu-n do chuir sibh mi ann am priosan?
19 C'àit am bheil a nis 'ur fàidhean a
rinn fàistneachd dhuibh[c], ag ràdh, Cha
tig rìgh Bhabiloin 'n 'ur n-aghaidh[e], no'n
aghaidh an fhearainn so?
20 Ach éisd a nis, guidheam ort, a
thighearna, mo rìgh; gabhar m'ath-
chuinge, guidheam ort, ann ad làthair;
agus na toir orm pilleadh gu tigh Iona-
tain an sgrìobhaiche, air eagal gu-m faigh
mi bàs an sin.
21 Agus dh'àithn an rìgh Sedeciah gu-n
cuireadh iad Ieremiah ann an cùirt a'
phrìosain[h], agus gu-n tugadh iad dha
gach là cuibhrionn arain á sràid nam
fuineadairean[j], gus am bitheadh uile
aran na caithreach air teireachduinn[k].
Agus dh'fhan Ieremiah ann an cùirt a'
phrìosain.

## CAIB. XXXVIII.

1 *Thilgeadh Ieremiah 's an t-slochd a bha ann an cùirt a' phrìosain:* 7 *thug Ebed-meleech a nìos as an t-slochd e.* 14 *Dh'iarr an rìgh comhairle o Ieremiah;* 17 *dh'àithn esan da e féin a thoirt thairis do làimh rìgh Bhabiloin.*

AN sin chuala Sephatiah mac Mhatain,
agus Gedaliah mac Phasuir, agus
Iucal[o] mac Shelemiah, agus Pasur[p] mac
Mhalchiah, na briathran a labhair Iere-
miah ris an t-sluagh uile, ag ràdh,
2 Mar so deir an Tighearn', Esan a
dh'fhanas anns a' chaithir so bàsaichidh
e leis a' chlaidheamh, leis a' ghort, agus
leis a' phlàigh; ach esan a théid a mach
a chum nan Caldéanach, mairidh e beò;
oir gheibh e 'anam mar chobhartach,
agus mairidh e beò.
3 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Bheirear gu deimhin a' chaithir so suas do
làimh feachd rìgh Bhabiloin, a ghlacas i.
4 Air an aobhar sin, thubhairt na
h-uachdarain ris an rìgh, Bitheadh an
duine so, guidheamaid ort, air a chur
gu bàs[r]: oir mar so tha e a' lagachadh
làmhan an luchd-cogaidh a tha fathasd a
làthair anns a' bhaile so, agus làmhan an
t-sluaigh uile, le bhi 'labhairt a' leithide
so de bhriathraibh riu: oir cha-n 'eil an
duine so ag iarraidh leas an t-sluaigh so,
ach an aimhleas.
5 An sin thubhairt an rìgh Sedeciah,
Feuch, tha e 'n 'ur làimh: oir cha-n e 'n
rìgh *esan* a dh'fheudas aon ni a chur
'n 'ur n-aghaidh.
6 An sin ghlac iad Ieremiah[u], agus
thilg iad e ann an slochd Mhalchiah mhic
Hameleich, a bha ann an cùirt a' phrìos-
ain; agus leig iad sìos Ieremiah le cord-
aibh. Agus anns an t-slochd cha robh
uisge sam bith, ach clàbar: agus chaidh
Ieremiah fodha anns a' chlàbar.

7 A nis an uair a chual' Ebed-melech[a]
an t-Etiopach, aon de na caillteanaich a
bha 'an tigh an rìgh, gu-n do chuir iad
Ieremiah 's an t-slochd, (agus an rìgh
'n a shuidhe 's an àm sin ann an geata
Bheniamin,)
8 Chaidh Ebed-melech a mach á tìgh
an rìgh, agus labhair e ris an rìgh, ag
ràdh,
9 Mo thighearn' a rìgh, rinn na daoine
so gu h-olc anns gach ni a rinn iad ri
Ieremiah am fàidh, a thilg iad anns an
t-slochd ; oir gheibh e bàs le ocras anns
an àite sin, a chionn nach 'eil na's mò
aran anns a' bhaile[f].
10 An sin dh'àithn an rìgh do Ebed-
melech an t-Etiopach, ag ràdh, Thoir
leat á so deich fir fhichead, agus thoir a
nìos Ieremiah am fàidh as an t-slochd,
mu-m faigh e bàs.
11 Agus thug Ebed-melech leis na
daoine, agus chaidh e steach do thigh
an rìgh fo 'n tigh-thasgaidh, agus thug
e as a sin seana bhroineagan, agus seann
luideagan, agus leig e sìos iad gu Iere-
miah do'n t-slochd le cordaibh.
12 Agus thubhairt Ebed-melech an
t-Etiopach ri Ieremiah, Cuir a nis na
seann luideagan, agus na broineagan so,
fo d' asgailtean mu na cordaibh. Agus
rinn Ieremiah mar sin.
13 Agus tharruing iad a nìos Ieremiah
le cordaibh, agus thug iad a mach as an
t-slochd e ; agus dh'fhan Ieremiah ann
an cùirt a' phrìosain.
14 An sin chuir an rìgh Sedeciah fios,
agus thug e Ieremiah am fàidh d'a ionn-
suidh gus an treas dol-a-steach a tha ann
an tigh an Tighearn'. Agus thubhairt
an rìgh ri Ieremiah, Feòraichidh mi ni
àraidh dhìot ; na ceil a' bheag orm.
15 Agus thubhairt Ieremiah ri Sede-
ciah, Ma dh'innseas mi dhuit, nach dean
thu gu cinnteach mo chur gu bàs? agus
ma bheir mi comhairle ort, an éisd thu
rium ?
16 An sin mhionnaich an rìgh Sedeciah
do Ieremiah os ìosal, ag ràdh, Mar is beò
an Tighearn'[m] a rinn dhuinn an t-anam
so[o], cha chuir mi gu bàs thu, ni mò bheir
mi thairis thu do làimh na muinntir sin
a tha 'g iarraidh d'anama.
17 Agus thubhairt Ieremiah ri Sede-
ciah, Mar so tha Iehobhah, Dia nan
sluagh[p], Dia Israeil[q], ag ràdh, Ma théid
thu gu deimhin thairis gu cinn-fheadhna
rìgh Bhabiloin[r], an sin mairidh d'anam
beò, agus cha loisgear a' chaithir so le
teine ; ach mairidh tu beò, thu féin agus
do theaghlach.
18 Ach mur téid thu mach gu cinn-
fheadhna rìgh Bhabiloin, an sin bheirear
a' chaithir so do làimh nan Caldéanach,
agus loisgidh iad i le teine, agus cha téid
thusa féin as o'n làmhan[t].
19 Agus thubhairt an rìgh Sedeciah ri
Ieremiah, Tha eagal nan Iudhach orm, a
theich a chum nan Caldéanach, gu-n toir
iad thairis mi do'n làmhan, agus gu-n
dean iad fanoid orm[b].
20 Ach thubhairt Ieremiah, Cha toir
iad thairis *thu* ; thoir géill, guidheam
ort[c], do ghuth an Tighearna 's an ni a
tha mise a' labhairt riut : mar sin éiridh
gu maith dhuit, agus mairidh d'anam
beò[d].
21 Ach ma dhiùltas tu dol a mach[e], so
an ni a thaisbein an Tighearna dhomh-
sa :
22 Eadhon, feuch, na h-uile mhnathan
a tha air am fàgail ann an tigh rìgh Iu-
dah, bheirear a mach gu cinn-fheadhna
rìgh Bhabiloin, agus their iad, Bhrosnuich
do chairdean thu[g], agus thug iad buaidh
ort : chuir iad do chosan an sàs anns an
làthaich[h], agus phill iad air an ais[i].
23 Agus bheir iad a mach d' uile
mhnathan, agus do chlann[j] a chum nan
Caldéanach ; agus cha téid thu féin as
o'n làmhan, ach glacar thu le làimh rìgh
Bhabiloin[k], agus bithidh tu coireach anns
a' bhaile so 'bhi air a losgadh le teine.
24 An sin thubhairt Sedeciah ri Iere-
miah, Na bitheadh fios aig duine sam
bith air na briathraibh so, agus cha-n
fhaigh thu bàs.
25 Ach ma chluinneas na h-uachdarain
gu-n do labhair mise riut, agus gu-n tig
iad a d'ionnsuidh, agus gu-n abair iad
riut, Innis duinn a nis ciod a thubhairt
thu ris an rìgh, na ceil e oirnne, agus cha
chuir sinn gu bàs thu ; mar an ceudna
ciod a thubhairt an rìgh riutsa :
26 An sin their thu riu, Thaisbein mi
m' athchuinge an làthair an rìgh, nach
tugadh e orm pilleadh gu tigh Ionatain[l],
a dh'fhaotainn bàis an sin.
27 Agus thàinig na h-uachdarain uile
gu Ieremiah, agus dh'fhiosraich iad dheth ;
agus dh'innis e dhoibh a réir nan uile
bhriathran so a dh'àithn an rìgh dha :
mar sin sguir iad de labhairt ris, oir cha
do mhothaicheadh a' chùis.
28 Mar sin dh'fhan Ieremiah ann an
cùirt a' phrìosain, gus an là 's an do
ghlacadh Ierusalem[n]; agus bha e *'n sin*
an uair a ghlacadh Ierusalem.

## CAIB. XXXIX.

1 *Ghlac rìgh Bhabiloin Ierusalem.* 6 *Mharbh e mic Shedeciah,* 7 *agus cheangail se e féin chum a thoirt gu Babilon.* 11 *Aithne Nebuchadnesair mu thimchioll Ieremiah.* 15 *Gealladh Dhé do Ebed-melech.*

ANN an naothamh bliadhna[s] Shedeciah
rìgh Iudah, anns an deicheamh mìos,
thàinig Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin,
agus 'uile fheachd an aghaidh Ierusaleim,
agus champaich iad m' a timchioll.
2 Ann an aon bhliadhna deug Shedeciah,
anns a' cheathramh mìos, air an naothamh
là de'n mhìos, bha a' chaithir air a bris-
eadh suas.
3 Agus thàinig uile chinn-fheadhna[u]

R.C. 589.

[a] caib. 39. 16
[b] 1 Sam.31. 4
[c] 2 Each. 20. 20
Seum.1. 22
[d] Isa. 55. 3
[e] Gnà. 1. 30, 31
Isa.1.19,20
[f] caib. 37. 21
[g] Tuir. 1. 2
Mic. 7. 5
[h] Salm 69. 2, 14
[i] Isa. 42. 17
[j] caib. 39. 6
41. 10
[k] caib. 52. 8-13
[l] caib.37.15, 20
[m] 2 Ri. 2. 2
[n] caib. 39. 14
[o] Air. 16. 22
27. 16
Isa. 57. 16
Sech. 12. 1
[p] Salm 80. 7, 14
Am. 5. 27
[q] 1 Each. 17. 24
Esr. 9. 4
[r] rann 2
2 Ri. 24. 12
caib. 39. 3
[s] caib. 52. 4, &c.
2 Ri. 25. 1, &c.
[t] rann 23
caib. 32. 4
34. 3
[u] rann 13
caib. 38. 17

rìgh Bhabiloin a steach, agus shuidh iad
anns a' gheata 's a' mheadhon; Nergal-
sareser, Samgar-nebo, Sareschim, Rab-
saris, Nergal-sareser, Rabmag, leis a'
chuid eile air fad de chinn-fheadhna rìgh
Bhabiloin.
4 Agus tharladh, an trà chunnaic
Sedeciah rìgh Iudah iad, agus na fir-
chogaidh uile, gu-n do theich iad, agus
gu-n deachaidh iad a mach as a' chaithir
anns an oidhche, air slighe gàraidh an
rìgh, troimh an gheata, eadar an dà
bhalla; agus chaidh iad a mach air slighe
a' chòmhnaird.
5 Ach lean feachd nan Caldéanach[f] air
an tòir, agus rug iad air Sedeciah[g] ann an
còmhnardaibh Iericho; agus ghlac iad e,
agus thug iad e gu Nebuchadnesar rìgh
Bhabiloin, aig Riblah, ann am fearann
Hamait, far an d' thug e breth air.
6 An sin mharbh rìgh Bhabiloin mic
Shedeciah, ann an Riblah, fa chomhair a
shùl; uile mhaithean Iudah mar an ceudna
mharbh rìgh Bhabiloin.
7 Agus chuir e mach sùilean Shedeciah[h],
agus cheangail e le slabhruidhean e, a
chum a thoirt gu Babilon.
8 Agus loisg na Caldéanaich tigh an
rìgh, agus tighean an t-sluaigh le teine[j],
agus bhris iad sìos ballachan Ierusaleim.
9 An sin thug Nebusaradan, ceannard
an fhreiceadain, leis 'n am braighdibh gu
Babilon am fuighleach sluaigh a dh'fhan
anns a' bhaile, agus iadsan a theich
thairis d'a ionnsuidh, leis a' chuid eile
de'n t-sluagh a dh'fhan *beò*.
10 Ach cuid de bhochdaibh an t-sluaigh,
aig nach robh ni sam bith, dh'fhàg Nebu-
saradan ceannard an fhreiceadain ann
am fearann Iudah, agus thug e dhoibh
fìon-liosan agus machraichean anns an
àm sin.
11 Agus thug Nebuchadnesar rìgh Bha-
biloin àithne mu thimchioll Ieremiah do
Nebusaradan ceannard an fhreiceadain,
ag ràdh,
12 Thoir leat e, agus thoir aire mhaith
dha, agus na dean cron sam bith air[n], ach
dean ris mar a their e riut.
13 Mar sin chuir Nebusaradan ceann-
ard an fhreiceadain fios, agus Nebusas-
ban, Rabsaris[o], agus Nergal-sareser,
Rabmag, agus uile chinn-fheadhna rìgh
Bhabiloin:
14 Chuir eadhon iadsan fios, agus thug
iad Ieremiah mach á cùirt a' phriosain[q],
agus thug iad e do Ghedaliah[r] mac Ahi-
caim[s], mhic Shaphain, gu 'thoirt dhach-
aidh: mar sin ghabh e còmhnuidh am
measg an t-sluaigh.
15 Agus thàinig focal an Tighearna
chum Ieremiah, 'n uair a bha e *fathasd*
air a dhruideadh suas ann an cùirt a'
phriosain, ag ràdh,
16 Imich agus labhair ri Ebed-melech[u]
an t-Etiopach, ag ràdh, Mar so tha Tigh-
earna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh,

B.C. 588.

[a] Dan. 9. 12
[b] Iob 5. 19-21; Salm 50. 15; Dan. 6. 16
[c] 2 Sam. 24. 14
[d] caib. 21. 9; 45. 5
[e] 1 Each. 5. 20; Salm 37. 39, 40
[f] caib. 32. 4; 38. 18, 23
[g] Tuir. 1. 3
[h] caib. 52. 11; Ese. 12. 13
[i] caib. 39. 14
[j] Tuir. 2. 2
[k] caib. 50. 7
[l] Deut. 29. 24, 25; Neh. 9. 28, 33; Dan. 9. 11
[m] caib. 39. 12
1 *suidhichidh mi mo shuil ort.*
[n] Salm 105. 15
[o] rann 3
[p] caib. 41. 2
[q] caib. 38. 28
[r] caib. 40. 5
[s] caib. 26. 24
[t] Bre. 20. 1
[u] caib. 38. 7, 12

Feuch, bheir mise mo bhriathran air a'
chaithir so air son uilc[a], agus cha-n ann
air son maith; agus thig iad gu crìch ann
ad fhianuis-sa anns an là sin.
17 Ach tèarnaidh mi thusa 's an là sin[b],
deir an Tighearn', agus cha toirear thairis
thu do làimh na muinntir roimh am bheil
eagal ort[c].
18 Oir tèarnaidh mi thu, agus cha
tuit thu leis a' chlaidheamh, ach bithidh
d'anam mar chobhartach agad[d], a chionn
gu-n do chuir thu do dhòchas annam-sa[e],
deir an Tighearna.

## CAIB. XL.

1 *Chaidh Ieremiah air ais gu Gedaliah an déigh do Nebusaradan'fhuasgladh o na slabhruidhean a bha air a làmhan.* 7 *Phill na h-Iudhaich a chaidh a sgapadh gu Gedaliah.* 13 *Cha do chreid Gedaliah Iohanan 'n uair a dh'innis e dha gu robh Ismael ag iarraidh a mharbhadh.*

AM focal a thàinig a chum Ieremiah
o an Tighearn', an déigh do Nebusar-
adan ceannard an fhreiceadain a leigeadh
as o Ramah[i], an uair a thugadh e d'a
ionnsuidh, agus e ceangailte le slabh-
ruidhean am measg na muinntir sin uile
a thugadh air falbh 'n am braighdibh o
Ierusalem agus o Iudah, a thugadh ann
am braighdeanas gu Babilon.
2 Agus ghabh ceannard an fhreiceadain
Ieremiah, agus thubhairt e ris[k], Labhair
an Tighearna, do Dhia-sa an t-olc so an
aghaidh an àite so.
3 A nis thug an Tighearna gu crìch e,
agus rinn e mar a labhair e[l]: a chionn
gu-n do pheacaich sibh an aghaidh an
Tighearn', agus nach d' thug sibh géill d'a
ghuth, air an aobhar sin tha'n t-olc so air
teachd oirbh.
4 Agus a nis feuch, tha mise 'g ad
fhuasgladh an diugh o na slabhruidhean
a bha air do làmhan. Ma chi thu ceart
teachd leam-sa gu Babilon[m], thig; agus
bheir mi aire mhaith dhuit[1]: ach mur
faic thu ceart teachd leam-sa gu Babilon,
fan: feuch, tha am fearann gu h-iomlan
fa d' chomhair: far am faicear ceart agus
iomchuidh dhuit dol, theirig ann; agus
ciod air bith tuilleadh cha chumar air
ais e.
5 Falbh uime sin air d'ais gu[p] Gedaliah
mac Ahicaim, mhic Shaphain, a rinn rìgh
Bhabiloin 'n a uachdaran os ceann bhailt-
ean Iudah, agus gabh còmhnuidh leis am
measg an t-sluaigh: no falbh c'àit air
bith am faic thu iomchuidh dol. Mar
sin thug ceannard an fhreiceadain biadh
agus duais da, agus leig e dha imeachd.
6 An sin chaidh Ieremiah gu Gedaliah
mac Ahicaim, gu Mispah[t], agus ghabh e
còmhnuidh leis, am measg an t-sluaigh a
dh'fhàgadh anns an fhearann.
7 A nis an uair a chuala uile cheannard-
an an fheachd a bha 's na machraichibh,
iad féin agus an daoine, gu-n d' rinn rìgh
Bhabiloin Gedaliah mac Ahicaim 'n a

B.C. 588.

uachdaran anns an fhearann, agus gu-n d'earb e ris fir, agus mnathan, agus clann, eadhon cuid de bhochdaibh an fhearainn[a], dhiubh-san nach d' thugadh air falbh ann am bruid gu Babilon ;

8 An sin thàinig iad gu Gedaliah gu Mispah, eadhon Ismael[c] mac Netaniah, agus Iohanan[d], agus Ionatan, mic Chareah, agus Seraiah mac Thanhumeit, agus mic Ephai an Netophataich[e], agus Iesaniah mac Maachataich[f], iad féin agus an daoine.

9 Agus mhionnaich Gedaliah mac Ahicaim mhic Shaphain dhoibhsan, agus do'n daoine, ag ràdh, Na bitheadh eagal oirbh géill a thoirt do na Caldéanaich ; gabhaibh còmhnuidh anns an tìr, agus thugaibh géill do rìgh Bhabiloin, agus éiridh gu maith dhuibh.

10 Air mo shon-sa, feuch, ni mi còmhnuidh ann am Mispah, a fhrithealadh do na Caldéanaich a thig d'ar n-ionnsuidh ; ach sibhse, tionailibh fìon[g], agus meas samhraidh, agus oladh, agus cuiribh iad 'n 'ur soithichibh, agus deanaibh còmhnuidh 'n 'ur bailtibh air an d' rinn sibh greim.

11 Air an dòigh cheudna 'n uair a chuala na h-uile Iudhaich a bha ann am Moab[i], agus am measg nan Amonach[j], agus ann an Edom, agus a bha anns na h-uile dhùthchannaibh, gu-n d'fhàg rìgh Bhabiloin fuigheall de Iudah, agus gu-n do chuir e os an ceann Gedaliah mac Ahicaim, mhic Shaphain ;

12 An sin phill na h-uile Iudhaich as a' h-uile àite gus an robh iad air am fògradh, agus thàinig iad gu tìr Iudah, gu Gedaliah, do Mhispah, agus thionail iad fìon, agus meas samhraidh, gu ro phailt.

13 Agus thàinig Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd a bha 's na machraichibh, gu Gedaliah do Mhispah,

14 Agus thubhairt iad ris, am bheil fios agad gu cinnteach gu-n do chuir Baalis rìgh nan Amonach Ismael mac Netaniah[n] chum do mharbhadh? Ach cha do chreid Gedaliah mac Ahicaim iad.

15 An sin labhair Iohanan mac Chareah ri Gedaliah ann am Mispah gu h-uaigneach, ag ràdh, Leig dhomh-sa dol, guidheam ort, agus marbhaidh mi Ismael mac Netaniah, agus cha bhi fios aig duine sam bith *air* : c'uime am marbhadh e thusa, agus gu-m bitheadh na h-uile Iudhaich a tha air an cruinneachadh a d'ionnsuidh air an sgapadh, agus gu-m bàsaicheadh na tha mairionn de Iudah ?

16 Ach thubhairt Gedaliah mac Ahicaim ri Iohanan mac Chareah, Cha dean thu an ni so, oir is breug a tha thu 'labhairt a thaobh Ismaeil.

## CAIB. XLI.

1 *Mharbh Ismael Gedaliah,* 5 *agus daoine*
*àraidh a thàinig d'a ionnsuidh o Shechem*
*agus o Shamaria.* 10 *Dh'imich Ismael gu*
*dol thairis chum nan Amonach.* 11 *Chaidh*
*Iohanan a chogadh 'n a aghaidh, agus thug*
*e uaith na braighdean.*

A NIS tharladh air an t-seachdamh mìos, gu-n d' thàinig Ismael[b] mac Netaniah, mhic Elisama, de'n t-siol rìoghail, agus maithean an rìgh eadhon deich fir, maille ris, gu Gedaliah mac Ahicaim do Mhispah, agus an sin dh'ith iad aran le 'chéile ann am Mispah.

2 An sin dh'éirich Ismael mac Netaniah, agus na deich fir a bha maille ris, agus bhuail iad Gedaliah mac Ahicaim, mhic Shaphain, leis a' chlaidheamh, agus mharbh iad e, esan a chuir rìgh Bhabiloin 'n a uachdaran os ceann an fhearainn.

3 Mharbh Ismael mar an ceudna na h-Iudhaich uile a bha maille ris, maille ri Gedaliah ann am Mispah, agus na Caldéanaich a fhuaradh an sin, na fir-chogaidh.

4 Agus tharladh air an dara là, an déigh dha Gedaliah a mharbhadh, agus gun fhios aig duine sam bith *air*[h],

5 Gu-n d'thàinig daoine àraidh o Shechem, o Shiloh, agus o Shamaria, ceithir fichead fear, aig an robh am feusagan air am bearradh[k], an eudaichean air an reubadh, agus iad féin gearrta, le tabhartais[l] agus tùis 'n an làimh gu an toirt gu tigh an Tighearn'.

6 Agus chaidh Ismael mac Netaniah mach o Mhispah 'n an còdhail, a' gul fad na slighe[1]: agus tharladh an uair a choinnich e iad, gu-n d'thubhairt e riu, Thigibh gu Gedaliah mac Ahicaim.

7 Agus tharladh an uair a thàinig iad gu meadhon a' bhaile, gu-n do mharbh Ismael mac Netaniah iad, *agus thilg e iad* ann am meadhon an t-sluichd, e féin agus na daoine 'bha leis.

8 Ach fhuaradh 'n am measg deichnear fhear a thubhairt ri Ismael, Na marbh sinne : oir tha ionmhasan againn 's a' mhachair[m], de chruithneachd, agus a dh'eorna, agus a dh'olaidh, agus de mhil. Mar sin sguir e, agus cha do mharbh e iad am measg am bràithrean.

9 A nis b'e 'n slochd anns an do thilg Ismael uile chorpa marbha nan daoine a mharbh e air son Ghedaliah *an slochd* sin a rinn Asa[o] an rìgh air eagal Bhaasa rìgh Israeil ; lìon Ismaeil mac Netaniah e leosan a mharbhadh.

10 An sin thug Ismael leis ann am bruid na h-uile 'bha làthair de'n t-sluagh a bh'ann am Mispah[p], *eadhon* nigheanan an rìgh, agus an sluagh uile a dh'fhan ann am Mispah, a thug Nebusaradan ceannard an fhreiceadain do Ghedaliah mac Ahicaim ; thug eadhon Ismael mac Netaniah leis ann am bruid iad, agus dh'imich e gu dol thairis a chum nan Amonach[q].

11 Ach an uair a chuala Iohanan mac

[a] caib. 39. 10; 52. 16
[b] caib. 40. 6, 8; 2 Ri. 25. 25
[c] caib. 41. 1, &c.
[d] caib. 43. 2, 4, 5
[e] Esr. 3. 22
[f] Ios. 12. 5
[g] caib. 39. 10
[h] 1 Sam. 27. 11
[i] Isa. 16. 4
[j] 1 Ri. 15. 22
[k] Lebh. 19. 27, 28; 2 Sam. 10. 4; Isa. 15. 2
[l] 1 Sam. 1. 7; 2 Ri. 25. 9
[1] *ag imeachd agus a' gul.*
[m] Iob 2. 4; Gnà. 13. 8; Mat. 6. 25
[n] caib. 41. 10
[o] 1 Ri. 15. 22
[p] 2 Each. 16. 6
[q] Neh. 2. 10, 19

Chareah, agus uile cheannardan an fheachd, a bha maille ris, an t-olc *ud*[a] uile a rinn Ismael mac Netaniah,

12 An sin thug iad leo na daoine air fad, agus chaidh iad a chogadh ri Ismael mac Netaniah, agus fhuair iad e aig na h-uisgeachaibh mòra a tha ann an Gibeon[d].

13 A nis tharladh an uair a chunnaic an sluagh sin uile 'bha le Ismael Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd a bha maille ris, gu robh iad an sin aoibhneach.

14 Agus thionndaidh an sluagh uile, a thug Ismael air falbh ann am bruid o Mhispah, mu'n cuairt, agus phill iad, agus chaidh iad gu Iohanan mac Chareah.

15 Ach chaidh Ismael mac Netaniah as o Iohanan le ochdnar fhear, agus chaidh e chum nan Amonach.

16 An sin ghabh Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd a bha leis, uile iarmad an t-sluaigh a bhuin e o Ismael mac Netaniah, o Mhispah, (an déigh dha Gedaliah mac Ahicaim a mharbhadh,) gaisgich, fir-chogaidh, agus mnathan, agus clann, agus caillteanaich, a thug e air an ais o Ghibeon :

17 Agus dh'imich iad, agus ghabh iad còmhnuidh ann an aitreabh Chimhaim[i], a tha làimh ri Bet-lehem, a chum falbh gu dol a steach do'n Eiphit, á fianuis nan Caldéanach :

18 Oir bha eagal orra rompa a chionn gu-n do mharbh Ismael mac Netaniah Gedaliah mac Ahicaim, a rinn rìgh Bhabiloin 'n a uachdaran anns an fhearann[m].

## CAIB. XLII.

*1 Dh'iarr ceannardan an fheachd air Ieremiah urnuigh a dheanamh ri Dia air an son. 5 Gheall iad a bhi ùmhal do fhocal an Tighearna. 7 Dh'innis am fàidh dhoibh gu-m bitheadh iad tèaruinnte ann an Iudea, ach gu-n sgriosteadh iad nan rachadh iad sìos do'n Eiphit. 19 Thug e achmhasan dhoibh air son an ceilge.*

AN sin thàinig am fagus uile cheannardan an fheachd[p], agus Iohanan mac Chareah, agus Iesaniah mac Hosaiah, agus an sluagh gu h-iomlan, o'n bheag gus a' mhòr ;

2 Agus thubhairt iad ri Ieremiah am fàidh, Bitheadh ar n-athchuinge, guidheamaid ort, taitneach ann ad làthair, agus dean urnuigh air ar son ris an Tighearna do Dhia[s], eadhon air son an iarmaid so uile, (oir cha d'fhàgadh dhinn ach beagan de mhòran[t], mar tha do shùilean 'g ar faicinn,)

3 Gu-n seòladh an Tighearna do Dhia dhuinn an t-slighe anns an gluais sinn[u], agus an ni a tha sinn ri dheanamh.

4 Agus thubhairt Ieremiah am fàidh riu, Chuala mi ; feuch, ni mise urnuigh ris an Tighearn' 'ur Dia a réir 'ur briathran[w]; agus tarlaidh, ge b'e freagradh a bheir an Tighearna dhuibh[x], gu-n innis

B.C. 588.

[a] rann. 2, 3, 7
[b] 1 Sam. 3. 18
Gnio. 20. 20
[c] Gen. 31. 50
Ecs. 20. 7
[d] 2 Sam. 2. 13
[e] Deut. 5. 27
[f] caib. 7. 23
Deut. 6. 3
[g] caib. 31. 28
[h] caib. 18. 8
Deut. 32. 36
[i] 2 Sam. 19. 37, 38
[j] Mat. 10. 28
[k] Isa. 43. 5
Ròm. 8. 31
[l] Salm 106. 45
[m] caib. 40. 5
[n] caib. 44. 16
[o] Deut. 29. 19, 20
[p] caib. 40. 8
[q] Deut. 17. 16
[r] caib. 44. 26, 27
Ese. 11. 8
[s] caib. 17. 15, 16
1 Sam. 7. 8
12. 19, 23
Isa. 1. 15
[t] Lebh. 26. 22
Tuir. 1. 1
[u] Deut. 5. 28, 29
Esr. 8. 21
[v] rann 22
caib. 24. 10
[w] Ecs. 9. 29
[x] 1 Ri. 22. 14

mise dhuibh e : cha chum mi ni sam bith air ais uaibh[b].

5 Agus thubhairt iad ri Ieremiah, Bitheadh an Tighearna 'n a fhianuis fhior agus dhìleas eadaruinn[c], mur dean sinne gach ni air son an cuir an Tighearna do Dhia d'ar n-ionnsuidh thu.

6 Ma's maith no ma's olc e, bheir sinn géill do ghuth an Tighearn' ar Dia[e], gus am bheil sinn 'g ad chur[f]; a chum gu-n éirich gu maith dhuinn an uair a bhitheas sinn ùmhal do ghuth an Tighearn' ar Dia.

7 Agus tharladh an ceann dheich làithean, gu-n d' thàinig guth an Tighearna gu Ieremiah.

8 An sin ghairm e Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd a bha maille ris, agus an sluagh uile, o'n bheag gus a' mhòr,

9 Agus thubhairt e riu, Mar so deir an Tighearna, Dia Israeil, gus an do chuir sibh mise chum 'ur n-athchuinge a chur suas 'n a làthair ;

10 Ma dh'fhanas sibh 'an còmhnuidh anns an tìr so, an sin togaidh mise sibh[g], agus cha tilg mi sìos ; agus suidhichidh mi sibh, agus cha spìon mi nìos : oir is aithreach leam an t-olc a rinn mi oirbh[h].

11 Na bitheadh eagal rìgh Bhabiloin oirbh[j], as am bheil sibh a' gabhail eagail : na bitheadh eagal oirbh roimhe, deir an Tighearn'; oir tha mise leibh g'ur tèarnadh[k], agus g'ur saoradh as a làimh.

12 Agus nochdaidh mi tròcairean duibh[l], agus gabhaidh esan truas dibh, agus suidhichidh e sibh 'n 'ur dùthaich féin.

13 Ach ma their sibh, Cha ghabh sinn còmhnuidh anns an fhearann so[n]; air chor as nach toir sibh géill do ghuth an Tighearn' 'ur Dia,

14 Ag ràdh, Ni h-eadh ; ach théid sinn do thìr na h-Eiphit, far nach faic sinn cogadh sam bith[o], ni mò chluinneas sinn fuaim na trompaid, no bhitheas easbhuidh arain oirnn ; agus an sin gabhaidh sinn còmhnuidh :

15 (Seadh a nis uime sin éisdibh focal an Tighearn', O iarmaid Iudah, Mar so tha Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh, Ma chuireas sibh da rìreadh 'ur n-aghaidh ri dol do'n Eiphit[q], agus gu-n téid sibh an sin air chuairt ;)

16 An sin tarlaidh gu-n dean an claidheamh, roimh am bheil eagal oirbh[r], 'ur glacadh an sin ann an tìr na h-Eiphit ; agus a' ghort, roimh am bheil eagal oirbh, dlùth-leanaidh air 'ur tòir an sin anns an Eiphit ; agus an sin gheibh sibh bàs.

17 Is amhluidh a thachaireas do na h-uile dhaoine a chuireas an aghaidh ri dol do'n Eiphit gu fantuinn air chuairt an sin ; bàsaichidh iad leis a' chlaidheamh[v], leis a' ghort, agus leis a' phlàigh : agus cha bhi aon a mhaireas, no 'théid as o'n olc a bheir mise orra.

18 Oir mar so deir Tighearna nan sluagh,

Dia Israeil, Mar a bha m'fhearg agus mo chorruich[a] air a dòrtadh a mach air luchd-àiteachaidh Ierusaleim[b], is amhluidh bhitheas mo chorruich air a dòrtadh a mach oirbhse 'n trà théid sibh a steach do'n Eiphit: agus bithidh sibh 'n 'ur mallachadh[d], agus 'n 'ur n-uamhas, agus 'n 'ur mallachd, agus 'n 'ur masladh; agus cha-n fhaic sibh an t-àite so na's mò.

19 Is e focal an Tighearna do 'ur taobhse, O fhuighill Iudah, Na rachaibh do'n Eiphit; bitheadh fios cinnteach agaibh gu-n d' thug mise rabhadh dhuibh an diugh.

20 Gu deimhin chuir sibh 'an gniomh cealg[g] an aghaidh 'ur n-anama féin: oir chuir sibh mise chum an Tighearn' 'ur Dia, ag ràdh, Guidh air ar son-ne ris an Tighearn' ar Dia, agus a réir gach ni a their an Tighearn' ar Dia, mar sin innis duinn, agus ni sinne.

21 Agus dh'innis mise dhuibh air an là an diugh[i], ach cha d' thug sibhse géill do ghuth an Tighearn' 'ur Dia, no do aon ni air son an do chuir e mise do 'ur n-ionnsuidh.

22 Air an aobhar sin bitheadh dearbh fhios agaibh gu-m bàsaich sibh leis a' chlaidheamh, agus leis a' ghort, agus leis a' phlàigh, anns an àite gus an àill leibh siubhal gu fantuinn air chuairt.

## CAIB. XLIII.

*1 Cha do chreid na ceannardan fàistneachd Ieremiah; 5 agus air an aobhar sin ghiùlain iad e féin agus a' chuid eile de'n t-sluagh do'n Eiphit. 8 Roimh-innis Ieremiah gu-m buaileadh rìgh Bhabiloin tìr na h-Eiphit.*

AGUS tharladh, trà sguir Ieremiah de labhairt ris an iomlan de'n t-sluagh uile bhriathran an Tighearn' an Dia, air son an do chuir an Tighearn' an Dia esan d'an ionnsuidh, *eadhon* nan uile bhriathra so;

2 Gu-n do labhair Asariah mac Hosaiah[m], agus Iohanan mac Chareah, agus na daoine uaibhreach uile[n], ag ràdh ri Ieremiah, Is breug a tha thu 'labhairt: cha do chuir an Tighearn' ar Dia thu gu ràdh, Na rachaibh do'n Eiphit a dh'fhantuinn air chuairt an sin:

3 Ach tha Baruch mac Neriah 'g ad bhrosnuchadh 'n ar n-aghaidh, a chum ar toirt suas do làimh nan Caldéanach, a chum ar marbhadh, no ar toirt air falbh 'n ar braighdibh gu Babilon.

4 Mar so cha d' thug Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd, agus an sluagh uile, géill do ghuth an Tighearna, gu còmhnuidh a ghabhail ann an tir Iudah:

5 Ach ghabh Iohanan mac Chareah, agus uile cheannardan an fheachd, a' mheud as a bha làthair de Iudah[t], a phill o na h-uile chinnich gus an robh iad air am fògradh gu còmhnuidh a ghabhail ann an tir Iudah;

R.C. 588.

[a] caib. 7. 20
[b] caib. 39. 2
Tuir. 2. 5
[c] caib. 39. 10
[d] caib. 24. 9
29. 18, 22
44. 12
Sech. 8. 13
[e] 2 Each. 25. 16
[1] *theirear Hanes ris ann an Isa. 30. 4.*
[f] caib. 2. 16
44. 1
[g] Gal. 6. 7
[h] caib. 25. 9
27. 6
Ese. 29. 18, 20
[i] Deut. 11. 26, 27
[j] caib. 46. 13
[k] caib. 15. 2
Sech. 11. 9
[l] caib. 46. 25
[2] *Bhet-semcis.*
[m] caib. 42. 1
[n] Gnà. 8. 13
16. 5
Isa. 9. 9, 10
Seum. 4. 6
[o] caib. 46. 14
Ecs. 14. 2
[p] caib. 43. 7
[q] Isa. 19. 13
[r] caib. 34. 22
Tuir. 1. 1, 16
[s] caib. 19. 4
[t] caib. 40. 11, 12
[u] Deut. 13. 6
32. 17

6 Na fir, agus na mnathan, agus a' chlann agus nigheanan an rìgh, agus gach neach a dh'fhàg Nebusaradan ceannard an fhreiceadain le Gedaliah mac Ahicaim[c], mhic Shaphain, agus Ieremiah am fàidh, agus Baruch mac Neriah;

7 Agus dh'imich iad gu tìr na h-Eiphit[e]; oir cha d'thug iad géill do ghuth an Tighearn'; agus thàinig iad eadhon gu [1]Tahpanes[f].

8 An sin thàinig focal an Tighearna gu Ieremiah ann an Tahpanes, ag ràdh,

9 Gabh ann ad làimh clachan mòra, agus folaich iad anns a' chrèadh, ann an àth nan clacha-creadha, a tha aig dol a steach tighe Pharaoh, ann an Tahpanes, ann an sealladh fhear Iudah.

10 Agus abair riu, Mar so tha Tighearna nan sluagh, Dia Israeil ag ràdh; Feuch, cuiridh mise fios, agus gabhaidh mi Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin, mo sheirbhiseach[h], agus suidhichidh mi a rìghchaithir air na clachaibh so a dh'fholaich mi, agus sgaoilidh e 'a phàilliun rìoghail os an ceann.

11 Agus thig e, agus buailidh e tìr na h-Eiphit[j], iadsan a tha chum bàis, le bàs[k]; agus iadsan a tha chum daorsa, le daorsa; agus iadsan a tha chum a' chlaidheimh, leis a' chlaidheamh.

12 Agus fadaidh mise teine ann an tighibh dhia na h-Eiphit[l]; agus loisgidh esan iad, agus bheir e air falbh 'n am braighdibh iad, agus éidibh se e féin le tìr na h-Eiphit, mar a dh'éideas buachaill' e féin le 'thrusgan; agus théid e mach as a sin ann an sìth.

13 Brisidh e fòs dealbhan tighe na gréine[2] a tha 'an tìr na h-Eiphit; agus tighean dhia na h-Eiphit loisgidh e le teine.

## CAIB. XLIV.

*1 Chronaich Ieremiah na h-Iudhaich 's an Eiphit air son an iodhol-aoraidh: 11 Dh'innis e roimh-làimh an léir-sgrios. 15 Aingidheachd agus reasgachd nan Iudhach.*

AM focal a thàinig gu Ieremiah mu thimchioll nan uile Iudhach a tha 'chòmhnuidh ann am fearann na h-Eiphit, a tha 'chòmhnuidh aig Migdol[o], agus aig Tahpanes[p], agus aig Noph[q], agus ann an dùthaich Phatrois, ag ràdh,

2 Mar so tha Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh, chunnaic sibh an t-uile olc a thug mise air Ierusalem agus air uile bhailtibh Iudah; oir feuch an diugh tha iad 'n am fàsach[r], agus cha-n 'eil neach 'g an àiteachadh,

3 Air son an aingidheachd a' chuir iad 'an gniomh[s], a chum mise a bhrosnuchadh gu feirg, le iad a dhol a losgadh tùise, gu seirbhis a thoirt do dhiathaibh eile nach b'aithne dhoibh[u]: dhoibh-san, dhuibh-se, no do 'ur n-aithrichibh.

4 Chuir mi mar an ceudna do 'ur n-ionnsuidh m'uile sheirbhisich na fàidh-

ean[a], ag éirigh gu moch agus 'g an cur
a mach, ag ràdh, Guidheam oirbh, na
deanaibh an ni gràineil so a's fuathach
leam-sa[c].
5 Ach cha d'éisd iad[d], ni mò 'thionn-
daidh iad an cluas, gu pilleadh o'n aing-
idheachd, agus gun tùis a losgadh do
dhiathaibh eile.
6 Uime sin bha m'fhearg[f] agus mo
chorruich air a taomadh a mach, agus air
a lasadh ann am bailtibh Iudah, agus
ann an sràidibh Ierusaleim, agus tha iad
'n am fàsach, agus 'n an làraich sgaoilte,
mar air an là an diugh.
7 Agus a nis mar so deir Iehobhah, Dia
nan sluagh, Dia Israeil; C'uime am bheil
sibh a' cur 'an gniomh an uilc mhòir so
an aghaidh 'ur n-anama féin[i], a ghearr-
adh as uaibh an fhir agus na mnatha,
an leinibh agus an naoidhein, a mach á
Iudah; ionnus nach fàgar fuigheall beò
dhibh;
8 Agus gu bheil sibh 'g am bhrosnuch-
adh-sa gu corruich le oibribh 'ur làmh[l],
a' losgadh tùise do dhiathaibh coimheach
ann an tìr na h-Eiphit, chum am bheil
sibh air dol a ghabhail còmhnuidh; a
chum gu-m bitheadh sibh air 'ur gearradh
as, agus gu-m bitheadh sibh 'n 'ur mall-
achadh, agus 'n 'ur masladh am measg
uile chinneach na talmhainn?
9 An do dhì-chuimhnich sibh aingidh-
eachd 'ur n-aithrichean[m], agus aingidh-
eachd rìghrean Iudah, agus aingidheachd
am mnathan, agus 'ur n-aingidheachd
féin, agus aingidheachd 'ur ban, a chuir
iad 'an gniomh ann am fearann Iudah,
agus ann an sràidibh Ierusaleim?
10 Cha-n 'eil iad air an irioslachadh gus
an là an diugh, ni mò ghabh iad eagal[n],
no ghluais iad ann am lagh-sa, no ann
am reachdaibh, a chuir mi roimhibh-se,
agus roimh 'ur n-aithrichibh.
11 Uime sin mar so tha Tighearna nan
sluagh, Dia Israeil, ag ràdh, Feuch, cuir-
idh mise mo ghnùis 'n 'ur n-aghaidh a
chum uilc[o], eadhon a chum Iudah uile a
ghearradh air falbh.
12 Agus gabhaidh mi fuigheall Iudah, a
chuir an aghaidh ri dol do thìr na h-Eiphit[q]
gu fantuinn air chuairt an sin, agus caith-
ear iad uile ann an tìr na h-Eiphit; tuitidh
iad leis a' chlaidheamh, caithear iad leis
a' ghort; o'n bheag gus a' mhòr[s], bàsaich-
idh iad leis a' chlaidheamh, agus leis a'
ghort; agus bithidh iad 'n am mallachadh,
agus 'n an uamhas, agus 'n am mallachd,
agus 'n am masladh.
13 Agus smachdaichidh mi iadsan a
tha 'chòmhnuidh ann an tìr na h-Eiphit,
mar a smachdaich mi Ierusalem, leis a'
chlaidheamh, leis a' ghort, agus leis a'
phlàigh.
14 Agus de fhuigheall Iudah a tha air
teachd air chuairt do'n Eiphit[x], cha bhi
neach a théid as no 'mhaireas beò, gu
pilleadh do thìr Iudah, chum am bheil
iad 'an geall air pilleadh a ghabhail
còmhnuidh; seadh, cha phill ach iadsan
a théid as[b].
15 An sin na h-uile dhaoine aig an robh
fios gu-n do loisg am mnathan tùis do
dhiathaibh eile[e], agus na h-uile mhnathan
a sheas dlùth, sluagh mòr, eadhon an
t-uile shluagh a bha 'chòmhnuidh ann an
tìr na h-Eiphit, ann am Patros, fhreagair
iad Ieremiah, ag ràdh,
16 A thaobh an fhocail a labhair thu
ruinn ann an ainm an Tighearna, cha-n
éisd sinn riut[g].
17 Ach ni sinn gu deimhin gach uile
ni a thig a mach as ar beul féin[h], a losg-
adh tùise do bhan-righinn nèimh, agus
a thaomadh a mach thabhartas-dibhe
dhi; amhuil a rinn sinn, sinn féin agus
ar n-aithrichean[j], ar rìghrean, agus ar
n-uaislean, ann am bailtibh Iudah, agus
ann an sràidibh Ierusaleim: oir an sin
bha pailteas bìdh againn[k], agus shoirbh-
ich leinn, agus cha-n fhaca sinn olc air
bith.
18 Ach o'n àm 's an do sguir sinn de
losgadh tùise do bhan-righinn nèimh,
agus de thaomadh a mach thabhartas-
dibhe dhi, bha easbhuidh nan uile nithe
oirnn, agus bha sinn air ar caitheamh leis
a'chlaidheamh agus leis a' ghort.
19 Agus an uair a loisg sinn tùis do
bhan-righinn nèimh, agus a dhòirt sinn a
mach tabhartais-dibhe dhi, an d' rinn sinn
breacagan dhi g'a h-aoradh, agus a dhòrt-
adh thabhartas-dibhe dhi, as eugmhais ar
fear?
20 An sin labhair Ieremiah ris an uile
shluagh, ris na fearaibh, agus ris na
mnathan, agus ris an uile shluagh a thug
dha freagradh, ag ràdh,
21 An tùis a loisg sibh ann am bailtibh
Iudah, agus ann an sràidibh Ierusaleim,
sibh féin, agus 'ur n-aithrichean, 'ur rìgh-
rean, agus 'ur n-uachdarain, agus sluagh
an fhearainn, nach do chuimhnich an
Tighearn' iad, agus nach d' thàinig iad
'n a aire?
22 Air chor as nach feudadh an Tigh-
earna giùlan *leibh* na b'fhaide[p], air son
aingidheachd 'ur deanadais, air son nan
gràineileachdan a chuir sibh 'an gniomh:
air an aobhar sin tha 'ur fearann 'n a
fhàsach[r], agus 'n a uamhas, agus 'n a
mhallachd, gun aon fhear-àiteachaidh,
mar air an là an diugh[t].
23 A chionn gu-n do loisg sibh tùis[u],
agus a chionn gu-n do pheacaich sibh an
aghaidh an Tighearn', agus nach d' thug
sibh géill do ghuth an Tighearna, ni mò
'ghluais sibh 'n a lagh[v], no 'n a reachdaibh,
no 'n a àitheantaibh: air an aobhar sin,
tha'n t-olc so air teachd oirbh[w], mar air
an là an diugh.
24 Os bàrr, thubhairt Ieremiah ris an
t-sluagh uile, agus ris na mnathan uile,
Eisdibh focal an Tighearn', uile Iudah a
tha 'an tìr na h-Eiphit;

B.C. 587.

a caib. 29. 19; 2 Each. 36. 15
b rann 28
c Ecs. 16. 36, 47
d Tais. 2. 21, 22
e Neh. 13. 26
f caib. 43. 18
g caib. 6. 16
h rann 25; Salm 12. 4
i caib. 7. 19; 25. 7; Air. 16. 38; Gnà. 8. 36
j caib. 7. 18
k Hos. 2. 5-9
l caib. 25. 6, 7; Isa. 3. 8; 1 Cor. 10. 22; Eabh. 3. 16
m Esr. 9. 13, 14
n Gnà. 14. 16; Ecl. 8. 12, 13; Mal. 4. 2
o Lebh. 17. 10; Ese. 14. 7, 8; Am. 9. 4
p Isa. 43. 24; Mal. 2. 17
q caib. 42. 15, &c.
r caib. 25. 11
s Hos. 4. 6
t rann 6
u 1 Cor. 10. 20; 2 Cor. 6. 16
v Salm 119. 150
w 1 Ri. 9. 9; Neh. 13. 18; Dan. 9. 11, 12
x Isa. 30. 1-3

25 Mar so labhair Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh, Labhair sibh féin agus 'ur mnathan le 'ur beoil, agus chuir sibh 'an gniomh le 'ur làmhan, ag ràdh, Coimhlionaidh sinn gu deimhin ar bòidean a thug sinn, gu tùis a losgadh do bhan-righinn nèimh, agus tabhartais-dibhe 'dhortadh a mach dhi: ni sibh gu deimhin 'ur bòidean a dhaingneachadh, agus ni sibh gu deimhin 'ur bòidean a choimhlionadh.

26 Uime sin éisdibh focal an Tighearn', uile Iudah, a tha 'chòmhnuidh ann an tìr na h-Eiphit; Feuch, mhionnaich mise air m'ainm mòr[d], deir an Tighearna, nach bi m'ainm na's mò air 'ainmeachadh ann am beul duine air bith de Iudah[f], ann an uile thìr na h-Eiphit, ag ràdh, Mar is beò an Tighearna Dia.

27 Feuch, ni mise faire os an ceann air son uilc[h], agus cha-n ann air son maith, agus sgriosar gach duine de Iudah a tha 'n tìr na h-Eiphit, leis a' chlaidheamh, agus leis a' ghort, gus am bi làn chrìoch orra.

28 Agus a' mhuinntir a théid as o'n chlaidheamh, pillidh iad o thìr na h-Eiphit gu tìr Iudah[j], tearc ann an àireamh: agus aithnichidh uile fhuigheall Iudah a chaidh air chuairt do thìr na h-Eiphit, cò am focal a sheasas, m'fhocal-sa, no am focal-san[k].

29 Agus *bithidh* so mar chomharadh dhuibh, deir an Tighearna, gur mise a smachdaich sibh anns an àite sin, a chum gu-n aithnich sibh gu cinnteach gu-n seas mo bhriathran-sa 'n 'ur n-aghaidh a chum '*ur* dochainn:

30 Mar so deir an Tighearna, Feuch, bheir mise Pharaoh-hophra rìgh na h-Eiphit do làimh a naimhdean[p], agus do làimh na muinntir a tha 'g iarraidh 'anama; mar a thug mi Sedeciah rìgh Iudah do làimh Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin[r], agus fear-tòrachd 'anama.

## CAIB. XLV.

*'N uair a bha Baruch fo eagal thug Ieremiah misneach dha.*

AM focal a labhair Ieremiah am fàidh ri Baruch mac Neriah[t], 'n uair a sgrìobh e na briathran so ann an leabhar o bheul Ieremiah, ann an ceathramh bliadhna Iehoiacim mhic Iosiah rìgh Iudah, ag ràdh,

2 Mar so labhair an Tighearna Dia Israeil do d' thaobh-sa, O Bharuich;

3 Thubhairt thu, Mo thruaighe mise nis[w]! oir chuir an Tighearna bròn ri m' dhoilghios; tha mi sgìth le m'osnaibh[y], agus fois air bith cha d'fhuair mi[z]!

4 Mar so their thu ris, Mar so thubhairt an Tighearna, Feuch, an ni sin a thog mi, tilgidh mi sìos[b]; agus an ni sin a shuidhich mi spìonaidh mi nìos; eadhon am fearann so gu h-iomlan.

R.C. 607.

[a] Mat. 6. 25-32
Luc. 12. 15
[b] caib. 25. 26
Seph. 3. 8
[c] caib. 39. 18
[d] Gen. 22. 16
Eabh. 6. 13
[e] caib. 25. 15, &c.
[f] Ese. 20. 39
Am. 6. 10
[g] 2 Each. 35. 20
[h] caib. 31. 28
Ese. 7. 6
[i] caib. 51. 11, 12
Nah. 2. 1
[j] rann 14
Isa. 27. 13
[k] Salm 33. 11
[l] Tais. 6. 15
[m] caib. 6. 25
49. 29
[n] Ecl. 9. 11
Am. 2. 14
[o] Dan. 11. 19, 22
[p] caib. 46. 25, 26
Ese. 29. 3, &c.
30. 21, &c.
[q] caib. 47. 2
[r] caib. 39. 5
[s] Ecs. 15. 9
[t] caib. 36. 1, 4, 32
[u] Isa. 66. 19
[v] Isa. 13. 6
34. 6, 8
63. 4
Ioel 1. 15
[w] Iob 23. 2
[x] Deut. 32. 42
[y] Salm 27. 13
[z] Salm 77. 3, 4
[a] Ese. 39. 17
Seph. 1. 7
[b] Isa. 5. 5
[c] caib. 8. 22
51. 8

5 Agus am bheil thusa ag iarraidh air do shon féin nithe mòra? Na iarr[a]: oir, feuch, bheir mise olc air a' h-uil' fheòil[b], tha an Tighearn' ag ràdh: ach bheir mi dhuit-sa d'anam mar chobhartach[c], anns a' h-uile àite gus an téid thu.

## CAIB. XLVI.

1 *Roimh-innis Ieremiah gu-m buaileadh Nebuchadnesar feachd rìgh na h-Eiphit.* 27 *Thug e comhfhurtachd do Iacob 'n a bhraighdeanas.*

FOCAL an Tighearn' a thàinig gu Ieremiah am fàidh, mu thimchioll nan cinneach[e];

2 Mu thimchioll na h-Eiphit. A thaobh feachd Pharaoh-necho rìgh na h-Eiphit[g], a bha ri taobh na h-aimhne Euphrateis ann an Carchemis, a bhuail Nebuchadnesar rìgh Bhabiloin, ann an ceathramh bliadhna Iehoiacim, mhic Iosiah, rìgh Iudah.

3 Ulluichibh an targaid agus an sgiath[i], agus dlùthaichibh a chum a' chatha.

4 Uidhimichibh na h-eich, agus rachaibh air am muin, a mharc-shluaigh; agus seasaibh a mach le ceann-bheartaibh; lìomhaibh na sleaghan, cuiribh oirbh na lùirichean.

5 C'uime am faca mi iad so fo gheilt, *agus* a' gabhail na ruaige? tha eadhon an daoine cumhachdach air an claoidh[l]; seadh a' teicheadh gu luath, agus gun iad a' sealltuinn 'n an déigh. Tha eagal air gach làimh[m], deir an Tighearna.

6 Na teicheadh am fear luath[n], agus na rachadh am fear làidir as; a làimh na h-àirde tuath, ri taobh na h-aimhne Euphrateis, thuislich[o], agus fhuair iad leagadh.

7 Cò so a' teachd a nìos mar amhainn[q], agus a h-uisgeachan ag atadh mar thuiltean?

8 Dh'éirich an Eiphit mar amhainn, tha a h-uisgeachan ag atadh mar thuiltean, agus tha i ag ràdh, Théid mi suas[s], còmhdaichidh mi am fearann, sgriosaidh mi a' chaithir agus iadsan a tha 'g a h-àiteachadh.

9 Rachaibh air 'ur n-eachaibh, agus bithibh air mhire-chatha; air na carbadaibh, agus rachadh na fir-chogaidh a mach: na h-Etiopaich, agus na Libianaich a ghlacas an sgiath, agus na Lidianaich a ghlacas agus a chuireas air lagh am bogha[u].

10 Oir is e so là Tighearna nan sluagh[v], là dìoghaltais, a chum e féin a dhìoladh air a naimhdibh: agus sluigidh an claidheamh[x], agus bithidh e sàthach, agus cuirear air mhisg e le 'm fuil: oir tha ìobairt aig Tighearna nan sluagh[a] anns an tìr mu thuath, làimh ri amhainn Euphrateis.

11 Theirig suas gu Gilead, agus gabh ìoc-shlaint[c], O òg-bhean, a nighean na h-Eiphit; is dìomhain duit mòran chung-

aidhean-leighis a ghnàthachadh: air do leigheas cha bhi thu[a].

12 Chuala na cinnich do mhasladh, agus lìon do ghaoir an talamh: oir thuislich iad, an laoch an aghaidh an laoich; thuit iad araon le 'chéile.

13 Am focal a labhair an Tighearna ri Ieremiah am fàidh, mu theachd Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin, a bhualadh tìre na h-Eiphit[c].

14 Foillsichibh anns an Eiphit, agus cuiribh an céill ann am Migdol; innsibh fòs ann an Noph, agus ann an Tahpanes abraibh; Seas daingean, agus deasaich thu féin; oir shluig an claidheamh a' mhuinntir a tha mu'n cuairt duit.

15 C'uime am bheil do chumhachdaich air an leagail? cha do sheas iad, a chionn gu-n do thilg an Tighearna sìos iad[e].

16 Thug e air mòran tuisleachadh, seadh, tuiteam air muin a chéile[f]: thubhairt iad uime sin, Thigibh, agus pilleamaid gu ar sluagh féin, agus gu tìr ar dùchais, o chlaidheamh a' mhillteir.

17 Dh'éigh iad an sin, O Pharaoh, a rìgh na h-Eiphit, chuir ioma-luasgadh bacadh air a' choinneamh a shuidhicheadh.

18 Mar is beò mise, deir an Rìgh, d'an ainm Iehobhah, Dia nan sluagh, gu deimhin mar Thabor am measg nam beann, agus mar Charmel ri taobh na fairge, thig e.

19 Cuir d'airneis 'an uidheam air son dol air ghluasad[j], O nighean a tha 'chòmhnuidh 's an Eiphit; oir bithidh Noph 'n a fhàsach, bithidh e fòs 'n a làraich sgaoilte, gun aon 'g a àiteachadh.

20 Is agh air am bheil aogus àluinn an Eiphit[l]; tha milleadh o'n àirde tuath a' teachd *'n a h-aghaidh*[m].

21 Tha a fir-thuarasdail fòs 'n a meadhon mar dhaimh bhiadhta; gidheadh thionndaidh eadhon iadsan an cùlaobh, theich iad le 'chéile, cha do sheas iad; a chionn gu-n d'thàinig orra là an aimhleis[n], aimsir an smachdachaidh.

22 Théid a ghuth a mach mar *ghuth* nathrach; oir gluaisidh iad mar armailt, agus thig iad 'n a h-aghaidh le tuaghaibh, mar luchd-gearradh chraobh.

23 Gearraibh sìos a coillteach, tha an Tighearn' ag ràdh, air chor as nach bi i r'a faotainn le iarraidh; ged is lìonmhoire iad na locuist, agus ged nach feudar an àireamh.

24 Tha amhluadh air nighinn na h-Eiphit; thugadh thairis i do làimh sluaigh na h-àirde tuath.

25 Thubhairt Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, Feuch, smachdaichidh mise Amon, No[s], agus Pharaoh, agus an Eiphit, agus a diathan, agus a rìghrean; eadhon Pharaoh agus iadsan a tha 'cur an dòchais ann.

26 Agus bheir mi thairis iad do làimh na muinntir a tha 'g iarraidh an anama[u], eadhon do làimh Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin, agus do làimh a sheirbhiseach: agus 'n a dhéigh sin àitichear i, mar anns na làithibh o shean, deir an Tighearn'.

27 Ach na bitheadh eagal ortsa[b], O Iacoib, m'òglach, agus na bitheadh geilt ort, O Israeil; oir, feuch, bheir mise tèaruinte thu o chéin, agus do shliochd o thìr an daorsa; agus pillidh Iacob, agus gheibh e fois agus sìth; agus cha bhi aon neach ann a chur eagail air.

28 Na bitheadh eagal ort, O Iacoib, m'òglach, deir an Tighearn', oir tha mise maille riut; ged bheir mi crìoch iomlan air na h-uile chinnich gus an d'fhògair mi thu, gidheadh cha toir mi crìoch iomlan ortsa: ach smachdaichidh mi thu ann an tomhas, agus cha-n fhuiling mi dhuit dol as gu h-iomlan saor[d].

## CAIB. XLVII.

*Fàistneachd mu thimchioll léir-sgrios nam Philisteach.*

FOCAL an Tighearn' a thàinig gu Ieremiah am fàidh a thaobh nam Philisteach[g], mu-n do bhuail Pharaoh Gasa[h].

2 Mar so deir an Tighearna, Feuch, tha uisgeachan a' teachd a nìos o'n àirde tuath[i], agus fàsaidh iad 'n an tuil a thig thairis, agus a chòmhdaicheas am fearann, agus gach ni a tha ann; a' chaithir, agus iadsan a tha 'g a h-àiteachadh: agus éighidh na daoine gu h-àrd, agus ni uile luchd-àiteachaidh na tìre tuireadh.

3 Ri fuaim tartair ionganan eacha meamnach[k], ri farum a' charbad, ri stairirich a rothan, cha seall na h-aithrichean air an ais ri *'n* cloinn le laigse làmh;

4 Air son an là a tha 'teachd a chreachadh nam Philisteach uile, *agus* a ghearradh air falbh o Thiorus agus o Shidon gach fear-cuideachaidh a mhaireas: oir creachaidh an Tighearna na Philistich, fuigheall tìre Chaphtoir[o].

5 Thàinig maoile air Gasa[p]; mhilleadh Ascelon, fuigheall an glinne; cia fhada ni thu thu féin a ghearradh?

6 Ho! chlaidheimh Iehobhah[q]! cia fhada gus an gabh thu fois? taisg thu féin ann ad thruaill, gabh fois, agus bi sàmhach.

7 Cionnus a dh'fheudas e 'bhi sàmhach, o thug an Tighearn' àithne dha? An aghaidh Asceloin[r], agus an aghaidh oirthir na fairge, an sin dh'orduich se e.

## CAIB. XLVIII.

1 *Breitheanas nam Moabach,* 7 *a chionn gu-n do chuir iad an dòchas 'n an saoibhreas,* 11 *'n an soirbheachadh,* 14 *agus 'n an neart chum cogaidh.* 26 *Nithear Moab 'n a ball-fanoid air son uaille agus àrdain a chridhe.* 47 *Bheirear bruid Mhoaib air a h-ais anns na làithibh deireannach.*

MU thimchioll Mhoaib[t]. Mar so tha Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh; Is an-aoibhinn do Nebo! oir tha

B.C. 607.

a Ese. 30. 21
b Isa. 43. 1, 5
c caib. 43. 10, 11; Isa. 19. 1; Ese. xxix. xxx. xxxii.
d Isa. 27. 7-9; Eabh. 12. 5-10; Tais. 3. 19
e Salm 18. 14, 39
f Lebh. 26. 37
g Ese. 25. 15; Seph. 2. 4, 5
h Am. 1. 6-8
i caib. 46. 20
j Isa. 20. 4
k caib. 8. 16; Nah. 3. 2
l Hos. 10. 11
m caib. 25. 15, &c.
n caib. 50. 27; Deut. 32. 35; Salm 37. 13
o Gen. 10. 14
p Sech. 9. 5
q Deut. 32. 41; Ese. 21. 3-5
r Ese. 14. 17
s Nah. 3. 8
t Isa. xv. xvi. 25. 10; Ese. 25. 8, 9; Am. 2. 1, 2
u caib. 44. 30

e air a chreachadh : tha Ciriataim air a chur gu amhluadh, air a ghlacadh ; tha an daingneach àrd[1] air a mhaslachadh ; agus air a bhriseadh sìos.

2 Na's mò cha bhi uaill aig Moab[2]: ann an[b] Hesbon dhealbh iad olc 'n a aghaidh, *ag ràdh*, Thigibh, agus gearramaid as e o bhi 'n a chinneach : millear thusa mar an ceudna, O Mhadmein, bithidh an claidheamh air do thòir.

3 Tha fuaim éighich o Horonaim, milleadh agus àr mòr.

4 Tha Moab air a mhilleadh, thug a chlann bheag air an gaoir a bhi air a cluinntinn.

5 Gu dearbh aig uchdaich Luhit, théid gul a suas gun fhois : gu dearbh aig leathad Horonaim chuala mo naimhdean éigh a' mhillidh.

6 Teichibh[e], tèarnaibh 'ur n-anam, agus bithibh mar phreas seargta 's an ionad sgaoilte.

7 Oir a chionn gu-n d'earb thu á do mhaoin[f], agus á d'ionmhasaibh, air an aobhar sin bithidh tu féin fòs air do ghlacadh : agus théid Chemos[g] air falbh ann am braighdeanas, a shagairt agus 'uachdarain maille ris[h].

8 Thig creachadair fos air gach uile chaithir ; agus cha téid caithir air bith as : agus millear an gleann, agus théid an còmhnard a sgrios, amhuil a labhair an Tighearna.

9 Thugaibh sgiathan do Mhoab, a chum gu-n teich e gu luath air falbh ; agus bitheadh a bhailtean 'n am fàsach, gun aon 'g an àiteachadh.

10 Is mallaichte esan a ni obair an Tighearna gu[3] cealgach[o]; agus is mallaichte esan a chumas a chlaidheamh air ais o fhuil.

11 Bha suaimhneas aig Moab o 'òige, agus shocruich e air a dheasgainibh[p], agus cha do thàirngeadh a mach o shoitheach gu soitheach e, ni mò dh'imich e ann am braighdeanas : air an aobhar sin mhair a bhlas ann, agus cha d'atharraicheadh 'fhàile.

12 Uime sin, feuch, tha na làithean a' teachd, deir an Tighearn', anns an cuir mise d'a ionnsuidh luchd-gluasaid, a bheir air dol air ghluasad, agus a dh'fhalmhaicheas a shoithichean, agus a bhriseas a shoireachan.

13 Agus bithidh nàire air Moab de Chemos, mar a bha nàire air tigh Israeil de Bhet-el[r] am muinghin.

14 Cionnus a their sibh, Tha sinn 'n ar daoine cumhachdach, agus treuna air son a' chatha ?

15 Tha Moab air a chreachadh, agus air dol suas *as* a bhailtibh, agus thàinig an òigridh thaghta-san[s] a nuas a chum an àir, deir an Rìgh, d'an ainm Iehobhah, Dia nan sluagh[t].

16 Tha léir-sgrios Mhoaib dlùth do làimh, agus 'àmhghar gu luath a' greasad.

R.C. 600.

[1] *Misgab.*
[a] Isa. 9. 4; 14. 4, 5, 12
[2] *sguiridh glòir Mhoaib.*
[b] Air. 32. 37
[c] caib. 46. 19
[d] Deut. 2. 36
[e] caib. 51. 6; Marc. 13. 14-16
[f] 1 Tim. 6. 17
[g] Air. 21. 29; Bre. 11. 24
[h] caib. 49. 3
[i] Salm 75. 10
[j] Ese. 30. 21
[k] caib. 25. 15, 17
[l] Iob 9. 4
[m] Tuir. 1. 21
[n] Seph. 2. 8-10
[3] *dearmadach*, no, *neo-chùramach.*
[o] Bre. 5. 23; 1 Sam. 15. 3, 9; 1 Ri. 20. 42
[p] Seph. 1. 12
[q] Gnà. 8. 13; Isa. 13. 11
[r] 1 Ri. 12. 29
[s] Isa. 40. 30, 31
[t] caib. 51. 57; Seum. 5. 4

17 Guilibh air a shon, sibhse uile mu'n cuairt da ; agus sibhse uile d'an aithne 'ainm, abraibh, Cionnus a bhriseadh slatrìoghail na treise[a]! lorg na maise !

18 Thig a nuas o d' àilleachd, agus suidh ann an ìota, O nighean a tha 'g àiteachadh Dhiboin[c]; a chionn gu bheil creachadair Mhoaib air teachd a nìos ann ad aghaidh, fear-millidh do dhaingnichean.

19 Seas aig an t-slighe, agus gabh sealladh, O bhean-àiteachaidh Aroeir[d]; feòraich dheth-san a theicheas, agus dh'ise 'chaidh as, abair Ciod a rinneadh ?

20 Mhasluicheadh Moab, oir bhriseadh a sìos e : deanaibh ulfhartaich agus àrdéigheach ; innsibh an sgeul ann an Arnon, gu bheil Moab air a mhilleadh,

21 Agus thàinig breitheanas air an tìr chòmhnaird ; air Holon, agus air Iahasah, agus air Mephaat,

22 Agus air Dibon, agus air Nebo, agus air Bet-diblataim,

23 Agus air Ciriataim, agus air Betgamul, agus air Bet-meon,

24 Agus air Ceriot, agus air Bosrah, agus air uile bhailtibh fearainn Mhoaib, am fad agus am fagus.

25 Ghearradh adharc Mhoaib uaithe[i], agus tha a ghairdean air a bhriseadh[j], deir an Tighearna.

26 Cuir air mhisg e[k]; a chionn gu-n do thog e suas e féin an aghaidh an Tighearna[l]; seadh, ni Moab e féin aonairt 'n a sgeith féin, agus bithidh e mar an ceudna 'n a bhall-fanoid[m].

27 Oir, nach robh Israel 'n a bhall-fanoid dhuit-sa[n]? an d'fhuaradh am measg mhèirleach e, gu-n tugadh tu ana-cainnt da leis na h-uile bhriathraibh a b'urrainn thu ?

28 Fàgaibh na bailtean, agus gabhaibh còmhnuidh anns a' charraig, O sibhse a tha 'g àiteachadh Mhoaib ; agus bithibh cosmhuil ris a' choluman a ni a nead ann am bruaich bile na h-uaimhe.

29 Chuala sinn uabhar Mhoaib[q]; tha e ro uaibhreach ; a mhòr-chùis, agus 'uabhar, agus 'uaill, agus àrdan a chridhe.

30 Is aithne dhomh-sa, deir an Tighearn', a chorruich, ach cha-n 'eil a neart *d'a réir* ; a ràiteachas, ach cha-n 'eil a dheanadas d'a réir.

31 Air an aobhar sin guilidh mise air son Mhoaib, eadhon air son Mhoaib uile togaidh mi 'n àird mo ghuth ; ri fearaibh Chir-hereis ni Iaser éigheach le gul.

32 Guilidh mi air do shon, O fhìonain Shibmah ; sgaoil do mheanglain thar an fhairge, ràinig iad gu ruig fairge Iaseir ; air do mheas-samhraidh, agus air d' fhìonfhogharadh bhuail am fear-millidh.

33 Agus tha aoibhneas agus gairdeachas air an toirt air falbh o'n mhachair thorraich, eadhon o thìr Mhoaib ; agus air fìon o'n amar-bhruthaidh chuir mise casgadh ;

am fear-bruthaidh cha bhruth, an iolach
cha-n iolach i.
34 O ghaoir Hesboin gu Elealeh, gu
Iahas chuir iad a mach an guth, o Shoar
gu ruig Horonaim, *mar* thri-bliadhnach
aighe ; oir bithidh eadhon uisgeacha Nim-
rim 'n an léir-sgrios.
35 Agus cuiridh mise casgadh, ann am
Moab, tha an Tighearn' ag ràdh, air-san a
dh'ìobras air ionad àrd, agus air-san a
loisgeas tùis d'a dhiathaibh.
36 Air an aobhar sin ni mo chridhe
fuaim mar phìobaibh air son Mhoaib ; ni
eadhon mo chridhe fuaim mar phìobaibh
air son fheara Chir-hereis : a chionn gu-n
deachaidh am beartas a fhuair iad am
mugha.
37 Seadh, *bithidh* gach ceann maol[c],
agus gach feusag bearrta : air na h-uile
làmhan *bithidh* gearraidhean, agus air na
h-uile leasraibh sac-éideadh[d].
38 Air mullach uile thighean Mhoaib,
agus 'n a shràidibh, *bithidh* tuireadh coit-
chionn : oir bhris mise Moab, mar shoith-
each anns nach 'eil aig aon neach tlachd[e],
deir an Tighearna.
39 Cionnus a bhriseadh sìos e ! (bhùir
iad;) cionnus a thionndaidh Moab a chùl-
aobh ! nàraicheadh Moab, agus bithidh
e 'n a bhall-fanoid, agus 'n a uamhunn
dhoibhsan uile mu'n cuairt da.
40 Oir mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Feuch, itealaichidh *aon* mar iolair[h], agus
sgaoilidh e a sgiathan thar Mhoab[i].
41 Ghlacadh na bailtean[1], agus tha na
daingnichean 'an làimh, agus bithidh
cridheachan laoch Mhoaib anns an là sin
mar chridhe mnatha ri saothair[j].
42 Agus sgriosar Moab o bhi na's mò
'n a chinneach, a chionn gu-n d'àrdaich
se e féin an aghaidh an Tighearna[l].
43 *Bithidh* uamhas[n], an slochd, agus
an ribe ort, O fhir-àiteachaidh Mhoaib,
deir an Tighearn'.
44 Esan a theicheas o'n uamhas, tuitidh
e 's an t-slochd, agus esan a dh'éireas as
an t-slochd, glacar e 's an ribe ; oir bheir
mise air, *eadhon* air Moab, bliadhna a
smachdachaidh[r], deir an Tighearna.
45 Fo sgàile Hesboin sheas iadsan a
theich o'n ainneart : ach thig teine mach
o Hesbon, agus lasair á meadhon Shihoin,
agus loisgidh e cèarna Mhoaib, agus
mullach cinn nan daoine ceannairceach.
46 Is an-aoibhinn dhuit-sa, O Mhoaib !
tha thusa caillte, O shluaigh Chemois !
oir thugadh do mhic air falbh ann am
braighdeanas, do nigheanan ann am bruid
mar an ceudna.
47 Gidheadh bheir mise air a h-ais bruid
Mhoaib[u] anns na làithibh deireannach,
deir an Tighearn'. An fhad so breith-
eanas Mhoaib.

## CAIB. XLIX.

1 *Breitheanas nan Amonach,* 7 *nan Edomach,* 23 *Dhamascuis,* 28 *Chedair,* 30 *Hasoir,* 34 *agus Elaim.* 39 *Bheirear bruid Elaim air a h-ais anns na làithibh deireannach.*

MU thimchioll nan Amonach[a], Mar so
tha an Tighearn' ag ràdh, Nach
'eil mic idir aig Israel ? nach 'eil oighre
sam bith aige ! c'uime am bheil sealbh
aig Milcom air Gad, agus a shluagh a
chòmhnuidh 'n a bhailtibh[b]?
2 Uime sin, feuch, tha na làithean a'
teachd, deir an Tighearna, 's an toir mise
fainear gu-n cluinnear ann an Rabah nan
Amonach caismeachd cogaidh ; agus bith-
idh e 'n a thòrr léir-sgrios, agus loisgear
a nigheanan le teine : an sin bithidh
Israel 'n a oighre air an dream a bha
'n an oighreachan air-san, deir an Tigh-
earna.
3 Dean ulfhartaich, O Hesboin, oir
chreachadh Ai : éighibh, a nigheana
Rabah, cuiribh umaibh eudach - saic :
deanaibh tuireadh, agus ruithibh air 'ur
n-ais agus air 'ur n-aghaidh ri taobh nan
callaidean ; oir falbhaidh Milcom ann am
braighdeanas, a shagairt agus 'uachdarain
maille ris.
4 C'uime am bheil thu ri uaill ann an
gleanntaibh ? *ged* tha do ghleann torrach,
O nighean cheannaireach ; ag earbsadh
as a h-ionmhasaibh[f], *ag ràdh*, cò thig a
m'ionnsuidh-sa[g]?
5 Feuch, bheir mise uamhas ort, tha an
Tighearna, Dia nan sluagh, ag ràdh, o
gach uile thaobh mu'n cuairt duit ; agus
iomainear a mach sibh, gach aon roimhe,
agus cha bhi neach ann a chruinnicheas
air an ais a' mhuinntir a ghabhas an
ruaig.
6 Ach 'n a dhéigh sin bheir mise air a
h-ais bruid cloinne Amoin[k], deir an Tigh-
earna.
7 Mu thimchioll Edoim[m]. Mar so tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, Nach 'eil
gliocas na's mò ann an Teman[o]? an do
bhàsaich comhairle nan daoine glice[p]? an
deachaidh an gliocas am mugha ?
8 Teichibh, pillibh air 'ur n-ais, rach-
aibh domhain a ghabhail còmhnuidh, O
luchd-àiteachaidh Dhedain[q]; oir bheir
mise dòrainn Esau air, an uair a smachd-
aicheas mi e.
9 Ma thig luchd-tionail fhìon-dhearc
a d'ionnsuidh, cha-n fhàg iad uiread as
dìoghlum : ma thig gaduichean anns an
oidhche, creachaidh iad gus am bi aca
na's leòir.
10 Oir rùisg mise Esau[s], leig mi ris
'ionada dìomhair, air chor as nach feud
se e féin fholach ; chreachadh a shliochd,
agus a bhràithrean, agus a choimhears-
naich, agus cha-n 'eil e féin ann[t].
11 Fàg do dhilleachdain, gleidhidh mise
beò iad ; agus cuireadh do bhantraichean
an dòchas annam-sa.
12 Seadh, mar so deir an Tighearna,
Feuch, iadsan nach robh cho toillteanach
air òl de 'n chuaich, dh 'òl iad dhi gu
deimhin, agus am feud thusa dol saor as?

B.C. 600.

[a] Ese. 21. 28; 25. 2, &c. Am. 1. 3-15 Seph. 2. 8-10
[b] Salm 9. 6
[c] caib. 47. 5
[d] Gen. 37. 24
[e] caib. 22. 28 Ròm. 9. 21
[f] caib. 48. 7
[g] caib. 21. 13
[h] caib. 49. 22 Deut. 28. 49 Dan. 7. 4 Hab. 1. 8
[i] Isa. 8. 8
[1] *Ceriot.*
[j] Isa. 21. 3 Mic. 4. 9
[k] rann 39 caib. 48. 47
[l] rann 26
[m] Ese. 25. 12, &c. Am. 1. 11, 12
[n] Isa. 24. 17, 18
[o] Obad. 8, &c.
[p] Iob 5. 12, 13
[q] caib. 25. 23
[r] caib. 11. 23
[s] Mal. 1. 3
[t] Isa. 17. 14
[u] caib. 49. 6, 39

cha téid thu as, ach gu deimhin òlaidh
tu.
13 Oir orm féin mhionnaich mise[b], deir
an Tighearna, gu-m bi Bosrah[c] 'n a léir-
sgrios, 'n a mhasladh, 'n a fhàsach, agus
'n a mhallachadh; agus gu-m bi 'uile
bhailtean 'n am fàsaichean sìorruidh.
14 Chuala mi aithris o an Tighearn'[e],
agus chuireadh teachdaire chum nan
cinneach, *ag ràdh*, Cruinnichibh ri 'chéile,
agus thigibh 'n a h-aghaidh, agus éiribh a
suas chum a' chatha.
15 Oir feuch, ni mise beag thu am measg
nan cinneach, *agus* suarach am measg
dhaoine[g].
16 Rinn do mhòr-chumhachd do mheall-
adh[h], uabhar do chridhe, O thusa 'tha 'g
àiteachadh uamha na carraig, a tha
'gleidheadh àirde a' chnuic: ged dhean
thu gu h-àrd, mar an iolair[i], do nead, as
a sin bheir mise nuas thu, deir an Tigh-
earn'.
17 Agus bithidh Edom 'n a fhàsach;
bithidh uamhunn air gach neach a théid
seachad air[j], agus ni iad sgeig m' a uile
léir-sgrios.
18 Ceart mar ann an sgrios Shodoim[k]
agus Ghomorah, agus nan ionadan a bha
dlùth dhoibh, deir an Tighearna, cha ghabh
duine còmhnuidh an sin, ni mo théid mac
duine gu fuireach air chuairt ann.
19 Feuch, mar leòmhan thig e nìos o
ataireachd Iordain[n] gu ionad-còmhnuidh
nan cumhachdach. Gu deimhin bheir
mise fainear gu luath gu-n ruith e nìos as
a sin; agus cò e an gaisgeach taghta a
chuireas mi os a cheann? Oir cò is cos-
mhuil riumsa[o], no cò chumas coinneamh
rium, no c'àit am bheil am buachaille
sin[q] a's urrainn seasamh ann am làthair?
20 Air an aobhar sin éisdibh rùn an
Tighearn'[r], a rùnaich e an aghaidh Edoim,
agus a smuaintean a smuaintich e an
aghaidh luchd-àiteachaidh Themain[t]: gu
deimhin spìonar air falbh àlach an treud,
gu deimhin nithear léir-sgrios, os an
ceann, d'an àite-còmhnuidh.
21 Le fuaim an leagaidh, tha crith air
an talamh; tha 'ghaoir a' dol a mach;
aig a' Mhuir-ruaidh chualas an éigheach.
22 Feuch, thig e nìos mar iolair ag
itealaich, agus sgaoilidh e a sgiathan
thar Bhosrah; agus bithidh cridheachan
laochruidh Edoim anns an là sin mar
chridhe mnatha ri saothair.
23 Mu thimchioll Dhamascuis[u]. Chuir-
eadh gu amhluadh Hamat[v] agus Arphad,
oir chual' iad droch sgeul; tha iad fo
iomagain mar mhuir bhuairte nach feud
a bhi sàmhach[w].
24 Tha Damascus air fàs lag, tha e 'g a
thionndadh féin gu teicheadh, agus fhuair
eagal greim air; ghlac teanntachd e, agus
ioghanna, mar mhnaoi ri saothair.
25 Cionnus nach mairionn caithir a'
mholaidh[x], baile mo shòlais!
26 Uime sin tuitidh a h-òganaich 'n a
sràidibh[a], agus gearrar as na fir-chog-
aidh uile 's an là sin, deir Tighearna nan
sluagh.
27 Agus fadaidh mise teine ann am balla
Dhamascuis, agus loisgidh e lùchairtean
Bhenhadaid.
28 A thaobh Chedair[d], agus a thaobh
rìoghachdan Hasoir, a bhuail Nebuchad-
nesar rìgh Bhabiloin. Mar so thubhairt
an Tighearn', Eiribh, rachaibh suas gu
Cedar, agus creachaibh daoine na h-àirde
an ear.
29 Am bùthan[f] agus an treudan glacadh
iad, an cùirteinean agus an airneis uile;
agus an càmhalan gabhadh iad dhoibh
féin; agus abradh iad riu, Uamhas air
gach taobh.
30 Teichibh, imichibh gu luath, rach-
aibh domhain a ghabhail còmhnuidh, O
luchd-àiteachaidh Hasoir, deir an Tigh-
earn'; oir ghabh Nebuchadnesar rìgh
Bhabiloin comhairle 'n 'ur n-aghaidh, agus
dhealbh e innleachd 'n 'ur n-aghaidh.
31 Eiribh, rachaibh suas an aghaidh
cinnich shuaimhnich, a tha 'gabhail
còmhnuidh gun chùram, deir an Tigh-
earn'; aig nach 'eil aon chuid dorsan no
croinn[l]; a tha 'chòmhnuidh air leth leo
féin[m].
32 Agus bithidh an càmhalan 'n an
cobhartaich, agus pailteas an spréidhe
'n a chreich, agus sgapaidh mise gus na
h-uile ghaothan iadsan a th'anns na cèarn-
aibh iomallach, agus o gach uile thaobh
dheth bheir mise an dòrainn, deir an
Tighearn'.
33 Agus bithidh Hasor 'n a ionad-còmh-
nuidh dhràgon[p], 'n a fhàsach bith-bhuan;
cha ghabh duine còmhnuidh an sin, ni
mò théid mac duine gu fuireach air
chuairt ann.
34 Focal an Tighearn' a thàinig gu Ie-
remiah am fàidh mu thimchioll Elaim[s],
ann an toiseach linn Shedeciah rìgh Iudah,
ag ràdh,
35 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Feuch, brisidh mise bogha Elaim,
a' chuid a's tréine d'an cumhachd.
36 Agus bheir mise air Elam ceithir
ghaothan o cheithir chèarnaibh nèimh,
agus sgapaidh mi iad roimh na gaothan
so uile; agus cha bhi cinneach sam bith gus
nach tig iadsan a dh'fhògradh o Elam.
37 Oir bheir mise air Elam a bhi fo
gheilt roimh an naimhdean, agus roimh an
mhuinntir a tha 'g iarraidh an anama; agus
bheir mi aimhleas orra, teas mo chorruich,
deir an Tighearn'; agus cuiridh mi 'n an
déigh an claidheamh gus an cuir mi as
doibh.
38 Agus cuiridh mi mo rìgh-chaithir ann
an Elam, agus sgriosaidh mi as a sin an
rìgh agus na ceannardan, deir an Tigh-
earn'.
39 Ach tarlaidh anns na làithibh deir-
eannach, gu-n toir mise air a h-ais bruid
Elaim[y], deir an Tighearna.

B.C. 600.
a caib. 50. 30
b Am. 6. 8
c Isa. 34. 6; 63. 1
d Isa. 21. 13-17
e Ese. 7. 25, 26
f Salm 120. 5
g 1 Sam. 2. 30; Salm 53. 5; Obad. 2
h Isa. 25. 4, 5; 49. 25
i Am. 9. 2
j caib. 18. 16; 50. 13
k Gen. 19. 24, 25; caib. 50. 40; Deut. 29. 23; Am. 4. 11
l Ese. 38. 11
m Air. 23. 9; Mic. 7. 14
n caib. 12. 5
o Ecs. 15. 11; Isa. 40. 25
p Mal. 1. 3
q Iob 41. 10; Salm 76. 7; Tais. 6. 17
r Salm 33. 11
s caib. 25. 25; Isa. 22. 6
t Iob 6. 19, 20
u Isa. 17. 1, &c.; Am. 1. 3-5; Sech. 9. 1, 2
v Isa. 37. 13
w Isa. 57. 20
x caib. 33. 9; Isa. 1. 26
y rann 6

## CAIB. L.

1, 9, 21, 35 *Na breitheanais uamhasach a bha gu teachd air Babilon.* 4, 17, 33 *Saorsa chloinn' Israeil.*

AM focal a labhair an Tighearna mu
thimchioll Bhabiloin[c], agus mu
thimchioll fearainn nan Caldéanach, le
Ieremiah am fàidh.
2 Cuiribh an céill am measg nan cinn-
each, agus foillsichibh, agus cuiribh suas
a' bhratach ; foillsichibh, na ceilibh : ab-
raibh, Ghlacadh Babilon, mhasluicheadh
Bel[d], bhriseadh Merodach 'n a bloigh-
dibh, chlaoidheadh a h-ìodholan, bhris-
eadh 'n am bloighdibh a dealbhan.
3 Oir tha cinneach a' teachd a nìos 'n a
h-aghaidh o'n àirde tuath, a ni a fearann
'n a fhàsach, air chor as nach gabh aon
neach còmhnuidh ann ; eadar dhuine
agus ainmhidh gluaisidh iad, siùbhlaidh
iad air falbh.
4 Ach anns na làithibh sin[h], agus air
an àm sin, deir an Tighearna, thig clann
Israeil, iad féin agus clann Iudah le
'cheile[i], ag imeachd, agus a' gul 'n an
imeachd[j], agus iarraidh iad an Tighearn'
an Dia[k].
5 Iarraidh iad an t-slighe gu Sion[l] le
'n aghaidh d'a h-ionnsuidh, *ag ràdh*,
Thigibh agus naisgeamaid[2] sinn féin ris
an Tighearn'[o] ann an coimhcheangal
sìorruidh[p] nach leigear air dì-chuimhne.
6 Bu chaoraich chaillte mo shluagh-sa[q]:
thug an aodhairean orra dol air seach-
aran, tharruing iad a thaoibh iad *air* na
sléibhtibh ; shiubhail iad o shliabh gu
cnoc[s], leig iad an àite-fois air dì-chuimh-
ne[u].
7 Iadsan uile a fhuair iad, shluig iad
suas iad[x]; oir thubhairt an naimhdean,
Cha-n 'eil sinn ri cron air bith[y], a chionn
gu-n do pheacaich iad an aghaidh an
Tighearn'[a], àite-tàimh a' cheartais[b]; eadh-
on an Tighearna, dòchas an aithrichean[d].
8 Gluaisibh a mach á meadhon Bhabi-
loin[e], agus imichibh á tìr nan Caldéanach,
agus bithibh mar na gabhraibh fìrionn
air toiseach nan treudan.
9 Oir feuch, dùisgidh mise, agus bheir
mi nìos an aghaidh Bhabiloin, coimh-
thional chinneach mòra o'n tìr mu thuath ;
agus cuiridh siad iad féin 'an ordugh 'n a
h-aghaidh, air sheòl as gu-n glacar i :
bithidh an saighdean mar gu-m b' ann o
ghaisgeach seòlta ; cha phill aon diubh
gu dìomhain.
10 Agus bithidh Caldéa 'n a creich,
iadsan uile a chreachas i gheibh iad an
sàth, deir an Tighearn'.
11 A chionn gu bheil sibh ri gairdeach-
as, a chionn gu bheil sibh ri aighear, O
sibhse a chreach m'oighreachd ; a chionn
gu bheil sibh air fàs reamhar mar agh
biadhta, agus ri sitrich mar eachaibh
meamnach.
12 Masluichear 'ur màthair gu mòr,
nàraichear ise a rug sibh ; feuch ise, deir-

R.C. 595.

a Sech. 1. 15
b caib. 25. 12
c Isa. xiii. xxi. xlvii.
d caib. 51. 44; Isa. 46. 1
1 *thug i seachad a làmh.*
e 1 Each. 29. 24
f Isa. 63. 4
g Tais. 18. 6
h Ròm. 11. 1, &c.
i Hos. 1. 11
j caib. 31. 9; Esr. 3. 12, 13; Salm 126. 5, 6; Sech. 12. 10
Gnio. 2. 37
k Hos. 3. 5
l Salm 84. 7
m 2 Ri. 17. 6
2 *ceanglamaid.*
n 2 Ri. 24. 10, &c.
o Gnio. 11. 23; 2 Cor. 8. 5
p caib. 31. 33, 34; Isa. 55. 3
q Isa. 53. 6; 1 Pead. 2. 25
r Isa. 37. 36-38
s caib. 3. 6, 23
t caib. 33. 12; Isa. 65. 9, 10; Ese. 24. 13-15
u Dàn 1. 7, 8
v Mic. 7. 14, 18
w Dàn 6. 5
x Salm 79. 7
y caib. 2. 3
z Ròm. 8. 33, 34
a Dan. 9. 6
b Salm 90. 1
c Salm 103. 12; Ròm. 5. 16
d Salm 22. 4
e caib. 51. 6, 45; Isa. 48. 20
f Isa. 6. 13; 2 Pead. 3. 15
3 *Mherataim.*
g caib. 51. 54
h caib. 51. 20; Isa. 14. 4-6
i Ecl. 9. 12
j Ecl. 9. 12
k Salm 45. 3, 5; Isa. 13. 5

eadh nan cinneach, 'n a fàsach, 'n a fear-
ann tioram agus falamh.
13 Air son corruich an Tighearna[a] cha
bhi i na's mò air a h-àiteachadh, ach
bithidh i 'n a fàsach gu h-iomlan[b]: bith-
idh uamhunn air gach aon a théid seachad
air Babilon, agus ni e sgeig m' a h-uile
phlàighean.
14 Cuiribh sibh féin ann an ordugh an
aghaidh Bhabiloin air gach taobh : sibhse
uile a lùbas am bogha, caithibh oirre, na
caomhnaibh saighdean ; oir chiontaich i
an aghaidh an Tighearn'.
15 Eighibh os a ceann air gach taobh :
strìochd[1] si i féin[e]; thuit a daingnichean,
thilgeadh sìos a ballachan : oir is e so
dìoghaltas an Tighearna[f], deanaibh-se
dìoghaltas oirre : mar a rinn i féin[g], dean-
aibh-se rithe.
16 Gearraibh o Bhabilon am fear-cuir,
agus esan a ghlacas an corran ann an
àm an fhogharaidh : air eagal claidheimh
a' mhillteir, pillidh iad, gach aon g'a
shluagh, teichidh iad gach aon g'a dhùth-
aich.
17 Is treud sgapta Israel ; rinn leò-
mhain a ruagadh ; an toiseach, chaith
rìgh Asiria suas e[m]; agus mu dheireadh,
dh'ith Nebuchadnesar so, rìgh Bhabiloin
gu ruig an cnàimh e[n].
18 Air an aobhar sin mar so tha Tigh-
earna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh,
Feuch, smachdaichidh mise rìgh Bhabi-
loin agus 'fhearann, mar a smachdaich
mi rìgh Asiria[r].
19 Ach bheir mi Israel air ais gu 'àite-
còmhnuidh féin[t], agus ionaltraidh e air
Carmel[v] agus Basan, agus air sliabh
Ephraim agus air Gilead[w] sàsuichear
'anam anns na làithibh sin.
20 Agus anns an àm sin, deir an Tigh-
earn', iarrar aingidheachd Israeil[z], agus
cha bhi i ann[c]; agus lochdan Iudah, ach
cha bhi iad r'am faotainn : oir bheir mise
maitheanas dhoibh sin a chaomhaineas
mi[f].
21 An aghaidh fearainn nan ceannairc-
each[3] imich suas, air féin, agus air a
luchd-àiteachaidh dean peanas, O chlaidh-
eimh, agus cuir as gu buileach d'an
gineil, deir an Tighearn', agus coimhlion
gach ni mar a dh'àithn mise dhuit.
22 Tha fuaim a' chatha 's an fhearann[g],
eadhon milleadh ro mhòr.
23 Cionnus a bhriseadh agus a spealg-
adh òrd[h] an domhain uile ! Cionnus a
dh'fhàs Babilon 'n a fàsach sgaoilte am
measg nan cinneach !
24 Leag mise ribe air do shon[i], agus
bha thu fòs air do ghlacadh, O Bhabilon,
an uair nach do shaoil thu[j]: fhuaradh,
agus fòs ghlacadh thu, a chionn gu-n
d'rinn thu strì an aghaidh an Tighearna.
25 Dh'fhosgail an Tighearn' a thigh-
arm, agus thug e mach airm a chorruich[k]:
oir is i so obair Iehobhah, Tighearna nan
sluagh, ann an tìr nan Caldéanach.

26 Thigibh 'n a h-aghaidh o an chèarna
a's iomallaiche, fosglaibh a tighean-tasg-
aidh, cuiribh fo 'ur cosaibh i mar thòrr,
agus sgriosaibh i gu buileach ; na bitheadh
fuigheall di air 'fhàgail.
27 Marbhaibh a daimh air fad[a]: rachadh
iad sìos a chum an àir ; is truagh dhoibh-
san ! oir tha an là air teachd, àm an
smachdachaidh.
28 Guth na muinntir a theich, agus a
chaidh as o thìr Bhabiloin, a dh'fhoill-
seachadh ann *an* Sion dìoghaltais an
Tighearn' ar Dia - ne[d], dìoghaltais a
theampuill[e].
29 Gairmibh sluagh lìonmhor an agh-
aidh Bhabiloin ; sibhse uile 'tha 'lùbadh
a' bhogha, cuairtichibh le feachd i air gach
làimh ; na rachadh cuid air bith dhi as ;
dìolaibh rithe a réir a h-oibre[h], a réir gach
ni a rinn i, deanaibh rithe ; a chionn gu-n
d' rinn i gu h-uaibhreach an aghaidh an
Tighearn', an aghaidh Ti naoimh Israeil.
30 Air an aobhar sin tuitidh a h-ògan-
aich 'n a sràidibh, agus bithidh a fir-chog-
aidh uile air an gearradh as anns an là
sin, deir an Tighearna.
31 Feuch tha mise a'd' aghaidh, O
uaibhrich, deir Iehobhah, Tighearna nan
sluagh : gu cinnteach tha do là air teachd,
an t-àm 's an dean mise do smachd-
achadh.
32 Agus gheibh an t-uaibhreach tuis-
leadh agus leagadh[k], agus cha bhi neach
ann a thogas suas e : agus fadaidh mise
teine 'n a bhailtibh[l], agus loisgidh e gach
ni mu'n cuairt da.
33 Mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, Shàruicheadh clann Israeil, agus
clann Iudah le 'chéile ; agus rinn iadsan
uile a thug ann am braighdeanas iad
greim daingean orra ; dhiùlt iad an leig-
eadh air falbh.
34 Is cumhachdach am fear-saoraidh[o];
Iehobhah, Dia nan sluagh is e 'ainm : tag-
raidh e gu daingean an cùis[p], a chum gu-n
toir e suaimhneas do 'n talamh, agus
mi - shuaimhneas do luchd - àiteachaidh
Bhabiloin.
35 Bithidh claidheamh air na Caldéan-
aich, tha an Tighearn' ag ràdh, agus air
luchd-àiteachaidh Bhabiloin, agus air a
h-uachdarain, agus air a daoine glice[r];
36 Claidheamh air na breugairibh[s],
agus bithidh iad air mhì-chéill[t]; claidh-
eamh air a daoine cumhachdach agus
bithidh iad fo uamhunn.
37 Claidheamh air a h-eachaibh, agus
air a carbadaibh, agus air a' h-uile sluagh
coimh-mheasgta[u] a tha 'n a meadhon,
agus bithidh iad mar mhnathan[v]: claidh-
eamh aig a h-ionmhasaibh, agus bithidh
iad air an spùinneadh ;
38 Tiormachd air a h-uisgeachaibh,
agus tiormaichear suas iad[y]: a chionn
gur i tìr nan dealbha snaidhte, agus as
*a* h-iodholaibh gu bheil i a' deanamh
uaille.

B.C. 595.

[a] caib. 46. 21
Isa. 34. 7
[b] caib. 25. 12
Isa. 13. 20
[c] Gen. 19. 24, 25
[d] caib. 51. 10, 11
[e] Tuir. 1. 10
2. 6, 7
[f] caib. 6. 22
[g] caib. 51. 27
Tais. 17. 18
[h] rann 15
[i] Isa. 13. 17, 18
[j] Dan. 5. 6
[k] Gnà. 16. 18
18. 12
[l] Tais. 18. 8
[m] Iob 41. 10
[n] Isa. 14. 24, 27
[o] Isa. 47. 4
[p] Isa. 51. 11
[q] Tais. 18. 9, 15
[r] Isa. 47. 13
[s] Isa. 44. 25
[t] 2 Tes. 2. 11
[u] caib. 25. 20, 24
Ese. 30. 5
[v] caib. 51. 30
[w] caib. 4. 11, 12
2 Ri. 19. 7
[x] caib. 15. 7
Mat. 3. 12
[y] Isa. 44. 27
Tais. 16. 12

39 Air an aobhar sin gabhaidh fiadh-
bheathaichean nam fàsach, agus madaidh-
alluidh nan coilltean tàmh *an sin* ; an
sin fòs ni nigheana na caillich-oidhche
còmhnuidh : agus cha-n àitichear i tuill-
eadh gu sìorruidh[b]; ni mò ghabhar còmh-
nuidh innte o linn gu linn.
40 Amhuil an uair a sgrios Dia Sodom
agus Gomorah[c], agus na bailtean a bha
dlùth dhoibh, deir an Tighearna, cha
ghabh duine còmhnuidh an sin, ni mo
théid mac duine gu fuireach air chuairt
ann.
41 Feuch, sluagh a' teachd o 'n àirde
tuath[f], eadhon cinneach mòr, agus dùisg-
ear mòran rìghrean[g] o chrìochaibh an
domhain.
42 Am bogha agus an t-sleagh glacaidh
iad : tha iad fuileachdach[i], agus cha
nochd iad tròcair : beucaidh an guth mar
an fhairge, agus marcaichidh iad air each-
aibh, ann an ordugh mar dhaoine chum
a' chatha, ann ad aghaidh-sa, O nighean
Bhabiloin.
43 Chuala rìgh Bhabiloin iomradh orra,
agus dh'fhàs a làmhan lag : ghlac àmh-
ghar e[j], goimh, amhuil mnaoi ri saothair.
44 Feuch, mar leòmhan thig e nìos o
ataireachd Iordain gu còmhnuidh nan
cumhachdach. Gu deimhin bheir mise
fainear gu luath gu-n ruith e nìos as a sin ;
agus cò e an gaisgeach taghta a chuireas
mise os a cheann ? Oir cò is cosmhuil
rium-sa, no cò chumas coinneamh rium,
no c'àit am bheil am buachaille[m] sin a's
urrainn seasamh ann am làthair?
45 Air an aobhar sin éisdibh rùn an
Tighearn' a rùnaich e an aghaidh Bhabi-
loin, agus a smuaintean a smuaintich e
an aghaidh tìre Chaldéa[n]. Gu deimhin
spìonar air falbh àlach an treud, gu
deimhin nithear léir-sgrios os an ceann,
d'an àite-còmhnuidh.
46 Leis an fhuaim, Ghlacadh Babilon,
tha an talamh air a luasgadh, agus chual-
as a' ghaoir am measg nan cinneach[q].

## CAIB. LI.

1 *Breitheanais uamhasach an Tighearn' an agh-
aidh Bhabiloin.* 19 *Is e Dia cuibhrionn Iacoib
agus Israeil.* 59 *Sgrìobh Ieremiah an fhàist-
neachd mu thimchioll léir-sgrios Bhabiloin ann
an leabhar, agus dh'àithn e do Sheriah a
thilgeadh ann am meadhon Euphrateis.*

MAR so tha an Tighearn' ag ràdh,
Feuch, dùisgidh mise suas an agh-
aidh Bhabiloin, agus an aghaidh na
muinntir, a tha 'chòmhnuidh ann am
meadhon na dream sin a tha 'g éirigh 'am
aghaidh, gaoth sgriosach[w]:
2 Agus cuiridh mi gu Babilon luchd-
fasgnaidh[x], agus fasgnaidh iad i, agus
falamhaichidh iad a fearann ; oir cuairt-
ichidh iad air gach taobh i ann an là na
h-airce.
3 Lùbadh an saighdear gun tàmh a
bhogha, agus na cuireadh e dheth a lùir-

each ; agus na caomhnaibh a h-òganaich,
sgriosaibh gu buileach an t-iomlan d' a
feachd.
4 Agus tuitidh iadsan a mharbhar ann
an tìr nan Caldéanach, agus iadsan a
bhuailear troimhe 'n a sràidibh[b].
5 Oir cha do dhìobradh Israel[c] no
Iudah[e] le 'Dhia, le Tighearna nan sluagh,
ged bha am fearann air a lìonadh le peac-
adh an aghaidh Ti naoimh Israeil[f].
6 Teichibh[h] a mach á meadhon Bhabi-
loin, agus sàbhaladh gach neach 'anam,
mu-n gearrar as sibh 'n a h-aingidheachd ;
oir is i so aimsir dìoghaltais an Tigh-
earna ; ìocaidh e luigheachd dhi[i].
7 Bu chupan òir[j] Babilon ann an làimh
an Tighearn', a chuir air mhisg an talamh
uile : d'a fìon dh'òl na cinnich[k], uime sin
tha na cinnich air bhoile[l].
8 Thuit Babilon gu h-obann[m], agus
mhilleadh i ; guilibh os *a* ceann[n]; gabh-
aibh ìoc air son a leòin, ma dh'fheudar
mar sin a leigheas.
9 B'àill leinne Babilon a leigheas, ach
cha-n 'eil i air a leigheas[o]; tréigibh i, agus
rachamaid gach aon d'a dhùthaich féin :
oir ràinig a breitheanas na nèamhan, agus
thogadh suas e gus na speuraibh.
10 Thug an Tighearna saorsa dhuinne[1];
thigibh agus cuireamaid an céill ann an
Sion[q] obair an Tighearn' ar Dia.
11 Geuraichibh na saighdean[r]; cruinn-
ichibh na sgiathan ; dhùisg an Tighearna
suas spiorad rìghrean Mhedia ; oir tha a
rùn an aghaidh Bhabiloin, a chum a
sgrios : gu deimhin is e dìoghaltas an Tigh-
earna a th'ann[u], dìoghaltas a theampuill.
12 Fa chomhair bhallacha Bhabiloin
cuiribh suas a' bhratach, deanaibh am
freiceadan làidir ; suidhichibh luchd-faire,
deasaichibh luchd feall-fholach ; oir mar
a dhealbh an Tighearn', mar an ceudna
rinn e, na nithe sin a labhair e an aghaidh
luchd-àiteachaidh Bhabiloin.
13 O thusa 'tha 'chòmhnuidh air mòran
uisgeachaibh[w], saoibhir ann an ionmhas-
aibh, thàinig do chrìoch, tomhas do
shannt[x].
14 Thug Tighearna nan sluagh mionnan
air féin, *ag ràdh*, Gu deimhin lìonaidh mi
thu le daoinibh, mar gu-m b'ann le lòc-
uist, agus togaidh iad suas iolach ann ad
aghaidh.
15 Rinn esan an talamh[z] le 'chumh-
achd, shocruich e an saoghal le 'ghliocas,
agus le 'thuigse[a] sgaoil e mach na nèamha[b].
16 'N uair a chuireas e mach a ghuth[c],
tha toirm uisgeachan anns na nèamhan,
agus bheir e air a' cheò dol suas[d] o iom-
allaibh na talmhainn ; ni e dealanach le
frasaibh agus bheir e mach a' ghaoth as
'ionadaibh-tasgaidh.
17 Dh'fhàs gach duine mar bhrùid 'n a
eòlas[f]; nàraicheadh gach òr-cheard le
ìomhaigh leaghta : oir is ni breugach an
dealbhan leaghta, agus cha-n 'eil anail
annta[h].

B.C. 595.

[a] Salm 16. 5
73. 26
[b] caib. 49. 26
[c] Hos. 1. 10
Isa. 44. 21
[d] Deut. 32. 9
Salm 74. 2
[e] Sech. 2. 12
12. 6-8
[f] caib. 31. 37
Mic. 7. 18-20
[g] Isa. 41. 15, 16
Mic. 4. 13
[h] caib. 50. 8, &c.
Gen. 19. 16, 17
[i] caib. 25. 14, 16
[j] Tais. 17. 4
[k] Tais. 14. 8
18. 3, &c.
[l] caib. 25. 16
[m] Dan. 5. 24-31
[n] Isa. 13. 6, 7
[o] caib. 8. 20
Mat. 25. 10-13
[p] caib. 50. 15, 29
1 *thug an Tighearna mach ar fìreantachd-ne.*
[q] Salm 37. 6
Mic. 7. 9, 10
[r] caib. 46. 4
2 *mhilltich.*
[s] Isa. 13. 2
Sech. 4. 7
[t] Tais. 8. 8
[u] caib. 50. 28
[v] caib. 50. 40, 41
[w] Tais. 17. 1, 15
[x] Hab. 2. 9, 10
[y] rann 11
[z] Gen. 1. 1, 6
[a] Gnà. 3. 19
[b] Iob 9. 8
Salm 104. 2
Isa. 40. 22
[c] caib. 10. 12, &c.
Salm 107. 25
[d] Salm 135. 7
[e] Isa. 19. 16
[f] Ròm. 1. 22
[g] caib. 50. 36
Tuir. 2. 9
Am. 1. 5
Nah. 3. 13
[h] Salm 115. 5, &c.

18 Is ni faoin iad, obair mhearachd :
ann an àm an smachdachaidh théid iad
am mugha.
19 Cha chosmhuil riu so Cuibhrionn
Iacoib[a], oir is esan Fear-cumaidh an
domhain uile ; agus is e *Israel* slat 'oigh-
reachd[d]; Tighearna nan sluagh is e 'ainm.
20 Is tu mo thuagh-chatha, agus m'
acfhuinn-chogaidh ; agus leatsa brisidh
mi 'n am bloighdibh cinnich[g]; agus leatsa
millidh mi rìoghachdan ;
21 Agus leatsa brisidh mi 'n am bloigh-
dibh an t-each agus a mharcach ; agus
leatsa brisidh mi 'n a bhloighdibh an
carbad, agus esan a shuidheas air ;
22 Agus leatsa brisidh mi 'n am bloigh-
dibh am fear agus a' bhean ; agus leatsa
brisidh mi 'n am bloighdibh an seann
duine agus an leanabh ; agus leatsa bris-
idh mi 'n am bloighdibh an t-òganach agus
a' ghruagach ;
23 Agus leatsa brisidh mi 'n am bloigh-
dibh am buachaill' agus a threud ; agus
leatsa brisidh mi 'n am bloighdibh an
treabhaiche agus a chuing ; agus leatsa
brisidh mi 'n am bloighdibh cinn-fheadh-
na agus luchd-riaghlaidh.
24 Agus dìolaidh mi air Babilon[p], agus
air uile luchd-àiteachaidh Chaldéa, an
uile olc a rinn iad ann an Sion 'n 'ur
sealladh-se, deir an Tighearna.
25 Feuch, tha mise ann ad aghaidh,
O shléibh[2] sgriosaich[s], deir an Tighearn',
a tha 'sgrios na talmhainn uile ; agus
sìnidh mi mo làmh a mach ort, agus
iomainidh mi thu sìos o na creagaibh[t],
agus ni mi beinn loisgte dhìot.
26 Agus cha ghabh iad dhìot clach air
son oisne, no clach air son bhunaitean ;
ach ann ad charnaibh léir-sgrios[v] bithidh
tu gu sìorruidh, deir an Tighearna.
27 Cuiribh suas bratach anns an fhear-
ann, séidibh an trompaid am measg nan
cinneach, deasaichibh 'n a h-aghaidh
cinnich, gairmibh an ceann a chéile 'n a
h-aghaidh rìoghachdan, Ararat, Mini,
agus Aschenas ; sonraichibh ceann-feadh-
na 'n a h-aghaidh ; thugaibh air na h-each-
aibh teachd a nìos mar na lòcuist fhriodh-
anach.
28 Deasaichibh 'n a h-aghaidh cinnich,
rìghrean Mhedia[y], a cinn-fheadhna, agus
a h-uile luchd-riaghlaidh, agus uile fhear-
ann a tighearnais.
29 Agus bithidh crith air an fhearann,
agus doilghios ; oir seasaidh comhairle
an Tighearn' an aghaidh Bhabiloin gu
daingean, a dheanamh tìre Bhabiloin 'n a
fàsach, gun neach 'g a h-àiteachadh.
30 Leig laoich Bhabiloin dhiubh cog-
adh, dh'fhan iad ann an daingnichibh ;
dh'fhàilnich an treise, dh'fhàs iad mar
mhnathan[e]; loisgeadh a h-ionada-còmh-
nuidh ; bhriseadh a croinn-dhruididh[g].
31 Greasaidh fear-ruith gu luath 'an
còdhail fir-ruithe, agus teachdair' 'an
còdhail teachdaire, a dh'innseadh do rìgh

Bhabiloin gu-n do ghlacadh a chaithir
aig a ceann ;
32 Agus tha na slighean air an glac-
adh, agus a' chuilceach loisg iad le teine,
agus tha na fir-chogaidh air am bualadh
le uamhunn.
33 Oir mar so tha Tighearna nan sluagh,
Dia Israeil, ag ràdh, Tha nighean Bha-
biloin mar urlar-bualaidh ; fathasd tiota
beag, agus thig àm a bualaidh[a], *agus* àm
a [1]buain[b].
34 Dh'ith Nebuchadnesar rìgh Bhabi-
loin a suas sinn, chaith e sinn[d], rinn e
sinn 'n ar soitheach falamh[e]; shluig e
suas sinn mar dhràgon ; lìon e 'bhrù le
ar nithibh blasda, thilg e mach sinn.
35 Gu robh an t-ainneart a rinneadh
orm-sa, agus air m'fheòil air Babilon[g],
their fear-àiteachaidh Shioin ; agus, Gu
robh m' fhuil-sa air luchd-àiteachaidh
Chaldéa, their Ierusalem.
36 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, Feuch, tagraidh mise
do chùis, agus ni mi dìoghaltas air do
shon ; agus tiormaichidh mi suas a fairge,
agus ni mi a màthair-uisge tioram.
37 Agus bithidh Babilon 'n a carnaibh,
'n a h-ionad-còmhnuidh dhràgon, 'n a
h-uamhas, agus 'n a ball-sgeig, gun aon
'g a h-àiteachadh.
38 Beucaidh iad le 'chéile mar leòmhan-
aibh ; screadaidh iad mar chuileanaibh
leòmhan.
39 'N an teas cuiridh mise cuirm
rompa, agus cuiridh mi air mhisg iad[n] a
chum gu-n dean iad aighear, agus gu-n
coidil iad codal sìorruidh, agus nach
dùisg iad, ars' an Tighearna.
40 Bheir mi nuas iad mar uain a chum
*am* marbhadh, mar reitheachan leis na
gabhraibh fìrionn.
41 Cionnus a ghlacadh Sesac ! agus
cionnus a rinneadh greim air cliù an
domhain uile[p]! cionnus a dh'fhàs Babilon
'n a h-uamhas am measg nan cinneach !
42 Thàinig an fhairge nìos air Babilon[q]:
tha i air a còmhdach le lìonmhoireachd a
tonnan.
43 Tha a bailtean 'n am fàsach, 'n am
fearann tioram, agus 'n an làraich sgaoilte ;
talamh anns nach 'eil duine a chòmh-
nuidh, ni mò théid mac duine troimpe.
44 Agus bheir mise breitheanas air Bel
ann am Babilon, agus bheir mi mach as
a bheul an ni sin a shluig e ; agus cha
chruinnich na cinnich an ceann a chéile
thuige na's mò ; thuit fòs balla Bhabi-
loin[v].
45 Rachaibh-se mach as a meadhon[w],
O mo shluagh-sa, agus tèarnaibh gach
aon 'anam o chorruich ghairg an Tigh-
earn'.
46 Agus a chum[2] nach bi 'ur cridhe
meata, ni mò bhitheas eagal oirbh roimh
an iomradh a chluinnear anns an fhear-
ann : oir thig an t-iomradh air bliadhna,
agus air an *ath*-bhliadhna 'n a dhéigh sin

R.C. 595.

[a] Hab. 3. 12
[1] *àm a fogh-araidh.*
[b] Isa. 17. 5
Ioel 3. 13
Mat. 13. 39
Tais. 14. 15, 18
[c] Tais. 18. 20
[d] caib. 50. 17
[e] Tuir. 1. 15
[f] caib. 50. 3, 41
[g] Salm 137. 8, 9
[h] caib. 44. 28
[i] Salm 122. 6
137. 5, 6
[j] Tuir. 1. 10
[k] rann 47
[l] Isa. 13. 15, 16
Dan. 5. 30, 31
[m] caib. 49. 16
Salm 139. 8-10
Isa. 14. 13
Am. 9. 2
[n] rann 57
[o] caib. 50. 22, 29
[p] Dan. 5. 4, &c.
[q] Isa. 8. 7
[r] 1 Sam. 2. 4
[s] Salm 94. 1
137. 8
[t] caib. 25. 27
Hab. 2. 16
[u] caib. 46. 18
48. 15
[v] rann 58
[w] caib. 50. 8
Tais. 18. 4
[x] Hab. 2. 13
[2] *feuchaibh nach bi, &c.*

thig iomradh, agus ainneart anns an
fhearann, uachdaran an aghaidh uachd-
arain ;
47 Air an aobhar sin, feuch, tha na
làithean a' teachd anns an dean mise
breitheanas air dealbhan snaidhte Bhabi-
loin ; agus cuirear gu amhluadh a fear-
ann uile, agus tuitidh a mairbh gu léir
'n a meadhon.
48 Agus togaidh na nèamhan agus an
talamh iolach os ceann Bhabiloin[c], agus
na h-uile 'tha annta : an uair a thig a
luchd-creachaidh 'n a h-aghaidh o'n àirde
tuath[f], deir an Tighearn'.
49 Oir mar thug Babilon air muinntir
chlaoidhte Israeil tuiteam ; mar sin aig
Babilon thuit muinntir chlaoidhte an
domhain uile.
50 Sibhse a chaidh as o'n chlaidheamh[h],
imichibh roimhibh, na fanaibh 'n 'ur seas-
amh : cuimhnichibh an Tighearn' o chéin,
agus thigeadh Ierusalem 'n 'ur n-aire[i].
51 Bha sinn fo amhluadh, a chionn
gu-n cuala sinn mi-chliù, chòmhdaich
nàire ar n-aghaidh ; oir thàinig coimhich
a steach[j] do ionadaibh naomha tighe an
Tighearn'.
52 Uime sin feuch, tha na làithean a'
teachd, deir an Tighearn', anns an dean
mise breitheanas air a dealbhan snaidhte[k];
agus feadh a fearainn uile bithidh acain
nan daoine leònta[l].
53 Ged éireadh Babilon suas gu ruig na
nèamhan[m], agus ged dhaingnicheadh i gu
h-àrd a neart, uamsa thig luchd-creach-
aidh d'a h-ionnsuidh, deir an Tighearna.
54 Fuaim éighich o Bhabilon[o], agus
léir-sgrios mòr o thìr nan Caldéanach.
55 Oir mhill an Tighearna Babilon,
agus bhàsaich a mòr-fharum 'n a meadh-
on ; ged bha a fuaim mar thoirm uisg-
eacha mòra, ge b'àrd a dh'éirich a farum.
56 A chionn gu-n d' thàinig fear-mill-
idh 'n a h-aghaidh, an aghaidh Bhabiloin ;
agus ghlacadh a laoich, agus bhriseadh
gach aon d'am boghachan[r]; oir bheir an
Tighearna, Dia na luigheachd, gu cinn-
teach luigheachd dhise[s].
57 Agus cuiridh mise air mhisg a
phrionnsachan [t], agus a daoine glice, a
cinn-fheadhna, agus a h-uachdarain, agus
a daoine cumhachdach ; agus coidlidh
iad codal bith-bhuan, agus cha dùisg
iad tuilleadh, deir an Rìgh[u] d'an ainm
Iehobhah, *Dia* nan sluagh.
58 Mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, Brisear gu tur ballacha leathan
Bhabiloin, agus loisgear a geatachan àrda
le teine ; agus saothraichidh na slòigh gu
dìomhain[x], agus na cinnich anns an teine,
gus an toir iad thairis le sgìos.
59 Am focal a dh'àithn Ieremiah am
fàidh do Sheraiah mac Neriah, mhic
Mhaasciah, 'n uair a chaidh e le Sedeciah
rìgh Iudah gu Babilon, anns a' cheath-
ramh bliadhna d'a linn : agus b'e Seraiah
an t-àrd chaillteanach.

60 Agus sgrìobh Ieremiah a' h-uile olc
a bha ri teachd air Babilon ann an aon
leabhar, na briathran so uile 'tha air an
sgrìobhadh mu thimchioll Bhabiloin.
61 Agus thubhairt Ieremiah ri Seraiah,
'N uair a thig thu gu Babilon, agus a chi,
agus a leughas tu na briathra so uile,
62 An sin their thu; O Thighearna,
labhair thu an aghaidh an àite so gu
'ghearradh as, air chor as nach bi neach
a chòmhnuidh ann, aon chuid duine no
ainmhidh, ach gu-m bi e fàs gu sìorruidh.
63 Agus tarlaidh, 'n uair a sguireas tu
de leughadh an leabhair so, gu-n ceangail
thu clach ris[b], agus tilgidh tu e ann am
meadhon Euphrateis.
64 Agus their thu, Mar so théid Babilon
fodha, agus cha-n éirich i na's mò, do
bhrìgh an uilc a bheir mise oirre; agus
claoidhear iad.
An fhad so briathran Ieremiah.

## CAIB. LII.

1 *Rìoghachadh aingidh Shedeciah agus a cheannairc an aghaidh Nebuchadnesair.* 4 *Ghlac Nebuchadnesar Ierusalem.* 8 *Mharbh e mic Shedeciah, agus chuir e mach a shùilean.* 12 *Chreach Nebusaradan am baile, agus loisg se e.* 24 *Chuir rìgh Bhabiloin àrd uaislean nan Iudhach gu bàs ann an Riblah.*

BHA Sedeciah bliadhna 'ar fhichead
a dh'aois[e] an uair a thòisich e air
rìoghachadh, agus rìghich e aon bhliadhna
deug ann an Ierusalem; agus b'e ainm a
mhàthar Hamutal, nighean Ieremiah o
Libnah.
2 Agus rinn e an *ni sin a bha* olc ann
an sùilibh an Tighearn', a réir gach ni a
rinn Iehoiacim.
3 Oir troimh fheirg an Tighearna thar-
ladh ann an Ierusalem agus ann an Iudah,
gus an do thilg e iad a mach as 'fhianuis,
gu-n d' rinn Sedeciah ar-a-mach an agh-
aidh rìgh Bhabiloin.
4 Agus tharladh anns an naothamh
bliadhna d'a linn[h], anns an deicheamh
mìos, air an deicheamh *là* de'n mhìos,
gu-n d' thàinig Nebuchadnesar rìgh
Bhabiloin, e féin agus 'uile fheachd, an
aghaidh Ierusaleim, agus shuidhich iad
*camp* 'n a h-aghaidh, agus thog iad
daingnichean 'n a h-aghaidh, air gach
taobh.
5 Mar sin bha a' chaithir air a teann-
achadh gus an aon bhliadhna deug de linn
rìgh Shedeciah.
6 Agus anns a' cheathramh mìos, air an
naothamh *là* de'n mhìos, bha a' ghorta
trom anns a' chaithir, agus cha robh aran
air bith aig muinntir na tìre.
7 An sin bha a' chaithir air a briseadh
sìos, agus theich na fir-chogaidh uile,
agus chaidh iad a mach as a' chaithir
feadh na h-oidhche, air slighe a' gheata,
eadar an da bhalla a bha aig lios an rìgh,
(an uair a bha na Caldéanaich aig a'
chaithir timchioll mu'n cuairt,) agus
dh'imich iad air slighe a' chòmhnaird.
8 Ach lean feachd nan Caldéanach air
tòir an rìgh, agus rug iad air Sedeciah
ann an còmhnardaibh Ierìcho; agus bha
'fheachd uile air an sgapadh naith.
9 Agus ghlac iad an rìgh[a], agus thug
iad suas e gu rìgh Bhabiloin, aig Riblah,
ann am fearann Hamait, far an d' thug e
breitheanas air.
10 Agus mharbh rìgh Bhabiloin mic
Shedeciah fa chomhair a shùl: mharbh e
mar an ceudna uile cheannardan Iudah
ann an Riblah.
11 Agus chuir e mach sùilean Shede-
ciah[c], agus cheangail e le slabhruidhibh[1]
e; agus thug rìgh Bhabiloin leis e gu
Babilon, agus chuir e ann am prìosan e gu
là a' bhàis.
12 Agus anns a' chùigeamh mìos, air
an deicheamh *là* de'n mhìos, (b'i sin
an naothamh bliadhna deug[d] de linn
Nebuchadnesair rìgh Bhabiloin,) thàinig
Nebusaradan ceannard an fhreiceadain, a
fhritheil do rìgh Bhabiloin, gu Ierusalem,
13 Agus loisg e tigh an Tighearn', agus
tigh an rìgh; agus uile thighean Ierusa-
leim, eadhon a' h-uile tigh mòr loisg e le
teine.
14 Agus bhris uile fheachd nan Cal-
déanach, a bha le ceannard an fhreicead-
ain, ballachan Ierusaleim sìos air gach
taobh.
15 Agus *cuid* de bhochdaibh an t-sluaigh,
agus fuigheall an t-sluaigh a dh'fhan
anns a' chaithir, agus iadsan a chaidh
thairis gu rìgh Bhabiloin, agus a' chuid
eile de'n t-sluagh, thug Nebusaradan
ceannard an fhreiceadain air falbh 'n am
braighdibh.
16 Ach *cuid* de bhochdaibh an fhear-
ainn dh'fhàg Nebusaradan[f] ceannard an
fhreiceadain gu *bhi* 'n an luchd-deasach-
aidh fhìonainean, agus 'n an treabhaich-
ean.
17 Agus na puist umha[g] a bha ann an
tigh an Tighearn', agus na buinn, agus
an fhairge umha a bha 'an tigh an Tigh-
earna, bhris na Caldéanaich, agus thug
iad an umha uile gu Babilon.
18 Na coireachan fòs[i], agus na sluas-
aidean, agus na smàladairean, agus na
cuachan, agus na liadhan, agus na h-uile
shoithichean umha, leis an do fhritheil
iad, thug iad air falbh.
19 Agus na soithichean-ionnlaid, agus
na h-aighnean-teine, agus na cuachan,
agus na coireachan, agus na coinnleirean,
agus na liadhan, agus na copain, *a' chuid*
a *bha dh'*òr *'n a* òr; agus *a' chuid* a *bha*
*dh'*airgiod *'n a* airgiod, thug ceannard an
fhreiceadain air falbh.
20 An dà phost, an aon fhairge, agus
an dà tharbh dheug umha, a bha fo na
bonnaibh a rinn rìgh Solamh air son
tighe an Tighearna; cha robh tomhas air
umha nan soithichean so uile.

R.C. 588.
[a] caib.32.4,5
[b] Tais. 18. 21
[c] Ese. 12. 13
[1] *gèimhlibh.*
[d] rann 29
[e] 2 Ri. 24. 18
[f] caib. 39. 10
[g] caib.27.19-22
1 Ri. 7. 15, &c.
[h] caib. 39. 1, &c.
2 Ri. 25. 1, &c.
[i] Ecs. 27. 3

21 A thaobh nam post, b'e àirde gach aon phuist ochd deug làmh-choille; agus dheanadh sreang dà làmh-choille dheug a thomhas mu'n cuairt; agus b'e 'thiuighead ceithir òirlich, fàs a stigh.

22 Agus bha coron umha air[b]; agus b'e cùig làmhan-coille àirde gach aon choroin, le lìon-obair agus pomgranataibh air na coronaibh mu'n cuairt, an t-iomlan a dh'umha; air a' phost eile mar an ceudna bha pomgranatan cosmhuil riu so.

23 Agus bha sè-deug agus ceithir fichead pomgranat air aon taobh, ceud pomgranat air an lìon-obair uile mu'n cuairt.

24 Agus thug ceannard an fhreiceadain leis Seraiah[c] an t-àrd-shagart, agus Sephaniah[e] an dara sagart, agus na tri dorsairean;

25 Thug e fòs as a' chaithir caillteanach air an robh cùram nam fear-cogaidh, agus seachd fir dhiubh-san a bha dlùth do phearsa an rìgh, a fhuaradh anns a' chaithir, agus àrd-sgrìobhaiche an t-sluaigh, a ghabh àireamh muinntir an fhearainn, agus tri fichead fear de mhuinntir an fhearainn, a fhuaradh ann am meadhon a' bhaile;

26 Ghabh eadhon Nebusaradan ceannard an fhreiceadain iad, agus thug e iad a chum rìgh Bhabiloin gu Riblah.

27 Agus bhuail rìgh Bhabiloin iad, agus chuir e gu bàs iad ann an Riblah, ann am fearann Hamait: mar sin thugadh Iudah air falbh ann am bruid as 'fhearann féin[j].

B.C. 588.

[a] 2 Ri. 24. 1, &c.
[b] 2 Each. 3. 15
[c] 2 Ri. 25. 18
[d] 2 Ri. 25. 27, &c.
[e] caib. 21. 1; 29. 25
[f] Gen. 40. 13, 20
[g] Sech. 3. 3-5
[h] 2 Sam. 9. 13; 1 Ri. 2. 7
[i] Luc. 11. 3
[j] Tuir. 1. 1, 3

28 So an sluagh[a] a thug Nebuchadnesar air falbh ann am bruid; anns an t-seachdamh bliadhna, tri mìle Iudhach agus tri 'ar fhichead.

29 Ann an ochdamh bliadhna deug Nebuchadnesair, thug e air falbh ann am bruid o Ierusalem, ochd ceud anam, agus a dhà dheug 'ar fhichead.

30 Ann an treas bliadhna fichead Nebuchadnesair, thug Nebusaradan, ceannard an fhreiceadain, air falbh ann am bruid de na h-Iudhaich, seachd ceud, dà fhichead agus cùig anam: b' iad na h-anaman uile ceithir mìle agus sè ceud.

31 Agus tharladh[d] anns an t-seachdamh bliadhna deug 'ar fhichead de bhraighdeanas Iehoiacim rìgh Iudah, anns an dara mìos deug, air a' chùigeamh *là* fichead de'n mhìos, gu-n do thog Ebhil-merodach rìgh Bhabiloin, anns a' cheud bhliadhna d'a linn, suas ceann Iehoiacim[f] rìgh Iudah, agus thug e mach á priosan e,

32 Agus labhair e gu caomhail ris, agus chuir e a chaithir os ceann chaithriche nan rìghrean a bha leis ann am Babilon.

33 Agus dh'atharraich e a chulaidh-phrìosain[g]: agus dh'ith e aran 'n a fhianuis do ghnàth[h], fad uile làithean a bheatha.

34 Agus air son a lòin lathail, thugadh dha o rìgh Bhabiloin, gach aon là cuibhrionn[i], gu là a bhàis, fad uile làithean a bheatha.

# TUIREADH IEREMIAH.

## CAIB. I.

1 *Staid mhuladach Ierusaleim.* 12 *Tha i ri caoidh a chionn gu robh a trioblaidean mòr thar tomhas,* 18 *agus ag aideachadh gu robh breitheanais Dhé ceart, &c.*

CIA uaigneach a tha i 'n a suidhe[b], a' chaithir a bha làn de dhaoine! cionnus a dh'fhàs i mar bhantraich[d]! Ise 'bha mòr am measg nan cinneach, agus 'n a h-uachdaran am measg nan dùthchanna[e], cionnus a tha i air teachd fo chìs!

2 Tha i ri gul gu geur anns an oidhche, agus a deoir air a gruaidhean; fear-comhfhurtachd air bith cha-n 'eil aice am measg a h-uile luchd-gaoil[g]; bhuin a càirdean uile gu fealltach rithe, dh'fhàs iad 'n an naimhdean di.

3 Dh'imich Iudah air falbh ann am braighdeanas; ann an an-shocair, agus ann an daorsa mhòir tha i 'chòmhnuidh am measg nan cinneach[h]; cha-n 'eil i 'faotainn suaimhneis air bith; rug a luchd-ruagaidh uile oirre eadar na cunglaichean.

4 Tha ròidean Shioin ri bròn, a chionn nach 'eil aon neach a' teachd a chum na h-àrd-fhéille; tha a geatachan uile fàs; tha a sagairt ag acain; tha a h-òighean fo leòn, agus tha i féin ann an searbhadas.

B.C. 588.

[a] Deut. 28. 43, 44
[b] Ier. 52. 57
[c] Dan. 9. 7, 16
[d] Isa. 47. 8
[e] 2 Each. 9. 26; Esr. 4. 20
[f] Ier. 52. 8, 11
[g] Ier. 4. 30; 30. 14, 15
[h] Deut. 28. 64
[i] Salm 137. 3
[j] 1 Ri. 8. 46

5 Is iad a h-eascairdean a tha 'n uachdar[a], tha a naimhdean a' soirbheachadh; oir leòn an Tighearn' i air son lìonmhoireachd a lochdan[c]; dh'fhalbh a clann 'am braighdeanas fa chomhair an nàmhaid.

6 Agus dhealaich a sgèimh uile ri nighinn Shioin; tha a prionnsachan air fàs mar fhéidh[f] nach 'eil a' faotainn ionaltraidh; agus dh'imich iad gun neart roimh an fhear-ruagaidh.

7 Chuimhnich Ierusalem ann an là a h-àmhghair, agus a truaighe, air a h-uile nithibh sòlasach a bha aice anns na làithibh o shean; an trà thuit a daoine ann an làimh an nàmhaid, agus nach d'rinn neach a cuideachadh; chunnaic na naimhdean, *agus* rinn iad fanoid air a sàbaidibh[i].

8 Pheacaich Ierusalem gu trom; air an aobhar sin tha i air a h-atharrachadh[j]: iadsan uile 'thug urram dhi, tha iad ri tàir oirre, a chionn gu fac' iad a lomnochd-

uidh[a]; seadh, tha ise ri caoidh, agus a'
tionndadh air a h-ais.
9 Bha a salchar 'n a sgiobaill; cha robh
i cuimhneach air a crìch dheireannaich[c];
uime sin thugadh i nuas gu h-iongantach;
cha-n 'eil fear-comhfhurtachd aice: amh-
airc, O Thighearn', air m' àmhghar, oir
mheudaich an nàmhaid *e féin*.
10 Shìn an nàmhaid a mach a làmh air
a h-uile nithibh taitneach; gu deimhin
chunnaic i cinnich a' dol a steach d'a
h-ionad naomh[f], do an d'àithn thusa nach
rachadh iad a steach do d' choimhthional[h].
11 Tha a sluagh uile ag osnaich; tha
iad ag iarraidh arain; thug iad an nithe
luachmhor air son lòin, a chumail beò an
anama: feuch, O Thighearn', agus thoir
fainear, mar tha mi air fàs suarach[j].
12 O sibhse uile 'tha 'gabhail an rathaid,
amhaircibh agus faicibh am bheil bròn sam
bith cosmhuil ri mo bhròn-sa[k] a thugadh
orm, o'n uair 's an d' rinn an Tighearna mo
smachdachadh ann an là a dhian-fheirge.
13 Chuir e teine a nuas, agus thug e
air dol a steach do m' chnàmhan, agus
bhuadhaich e orra; sgaoil e lìon air son
mo chos[n]; phill e mi air m'ais: rinn e
fàs mi, fad an là ri caoidh.
14 Tha a' chuing air a ceangal[p]; tha mo
lochdan air an sniomh le a làimh, tha iad
air an càradh mu m' mhuineal; thug e air
mo threise tuiteam, thug an Tighearna
thairis mi d' an làmhan, cha-n urrainn
mi éirigh suas[r].
15 Shaltair an Tighearna fo chois m'uile
dhaoine cumhachdach ann am mheadhon:
ghairm e coimhthional a'm' aghaidh a
bhruthadh mo dhaoine òga; mar ann an
amar-bruthaidh fìona, bhrùth an Tigh-
earn' òigh-nighean Iudah[t].
16 Air son nan nithe so guileam[v], tha
mo shùil, mo shùil a' sileadh sìos le uisge;
chionn gu bheil am fear-comhfhurtachd,
a bheireadh fuasgladh do m'anam, fada
uam: tha mo chlann uaigneach[w], a chionn
gu-n d' thug an nàmhaid buaidh.
17 Tha Sion a' sgaoileadh a mach a
làmh[x], cha-n 'eil neach ann a thoirt di
comhfhurtachd; dh'àithn an Tighearn' a
thaobh Iacoib, a naimhdean a bhi air gach
taobh mu'n cuairt da[y]; tha Ierusalem 'n am
measg mar aon a chuireadh air leth air
son neòghloine.
18 Is ceart an Tighearn'[a], oir chathaich
mise an aghaidh 'àitheantan; éisdibh,
guidheam oirbh, a shlòigh gu léir, agus
faicibh mo bhròn: m'òighean agus m'òg-
anaich dh'fhalbh ann am braighdeanas.
19 Ghairm mi air mo leannain, ach
mheall iad mi[d]; thug mo shagairt agus mo
sheanairean suas an deò anns a' chaithir,
am feadh a dh'iarr iad am biadh gu cabh-
air air an anam.
20 Feuch, O Thighearna, mar tha mi
ann an teinn; tha mo chòm fo thrioblaid;
tha mo chridhe air tionndadh an taobh a
stigh dhiom; oir chiontaich mi gu trom[g]:

R.C. 588.

[a] Ese. 16. 37
Hos. 2. 9, 10
[b] Deut. 32. 35
Ese. 7. 15
[c] Deut. 32. 29
Ròm. 6. 21
[d] Isa. 13. 6, &c.
Ier. 46. 10
50. 15, 31
[e] Salm 137. 7-9
Ier. 51. 35
[f] Ier. 51. 51
52. 13
[g] Luc. 23. 31
[h] Deut. 23. 3
[i] caib. 5. 17
[j] Iob 40. 4
[k] Dan. 9. 12
[l] Ioel 2. 2
[m] 2 Sam. 1. 19
[n] Ese. 17. 20
Hos. 7. 12
[o] 1 Each. 28. 2
Salm 132. 7
[p] Deut. 28. 48
[q] Ier. 13. 14
[r] Hos. 5. 14
[s] Salm 74. 11
[t] Isa. 63. 3
[u] Isa. 63. 10
Ier. 30. 14
[v] Ier. 13. 17
14. 17
[w] Hos. 9. 12
[x] rann. 2, 9
[y] Hos. 8. 8
[z] Isa. 5. 5
1 *thug an Tighearn' air an àrd-fhéill agus air an t-sàbaid a bhi air an di-chuimhneachadh.*
[a] Neh. 9. 33
Dan. 9. 7, 14
[b] caib. 1. 4
[c] Lebh. 26. 31-44
[d] Ier. 2. 28
30. 14
[e] Salm 74. 4, &c.
[f] 2 Ri. 21. 13, 14
[g] Salm 51. 3, 4

a muigh tha claidheamh a' sgrios[b], a stigh
tha amhuil bàs.
21 Chual' iad mar a rinn mi acain, ach
cha-n 'eil neach ann a thoirt dhomh comh-
fhurtachd; chuala mo naimhdean uile m'
àmhghar; rinn iad gairdeachas a chionn
gu-n d' rinn thusa *sin*: bheir thusa an là a
ghairm thu[d], agus bithidh iadsan cosmhuil
rium-sa.
22 Thigeadh an aingidheachd uile fa
d' chomhair[e]; agus dean riu, mar a rinn
thu rium-sa air son m'uile lochdan[g]: oir
tha m' osnaidhean lìonmhor, agus mo
chridhe lag[i].

## CAIB. II.

1 *Tha Ieremiah a' deanamh gearain do bhrìgh gu-n do thilg Dia sìos àiteacha-còmhnuidh nighinn Iudah,* 5 *agus gu-n do mheudaich e a bròn agus a doilghios.* 15 *Tha a naimhdean ri sgeig-fhiacal agus a' crathadh an cinn ri nighinn Ierusaleim.*

CIONNUS a tharruing an Tighearna
'n a chorruich neul[l] air nighinn
Shioin! *agus* a thilg e sìos o nèamh gu
talamh maise Israeil[m]! agus cha do
chuimhnich e stòl a choise[o] ann an là
'fheirge!
2 Shluig an Tighearna suas uile àiteacha-
còmhnuidh Iacoib, agus cha do ghabh e
truas[q]: thilg e sìos 'n a chorruich daing-
nichean làidir nighinn Iudah: thug e nuas
gu làr iad; thruaill e an rìoghachd agus
a daoine urramach.
3 Ghearr e as 'n a dhian-fheirg adharc
Israeil uile; tharruing e air a h-ais a
làmh dheas[s] o aghaidh an nàmhaid; agus
loisg e an aghaidh Iacoib mar theine lasar-
ach a loisgeas air gach taobh.
4 Lùb e a bhogha mar nàmhaid[u]: thog
e 'n àird a làmh dheas mar eascaraid,
agus mharbh e na h-uile *òganaich* a bha
taitneach do'n t-sùil; ann am pàilliun
nighinn Shioin thaom e mach a chorruich
mar theine.
5 Bha an Tighearna mar nàmhaid:
shluig e suas Israel, shluig e suas 'àrois
uile; sgrios e a dhaingnichean làidir, agus
mheudaich e ann an nighinn Iudah bròn
agus caoidh.
6 Agus sgaoil e as a chéile a phàilliun[z]
mar challaid; sgrios e a choimhthional
féin; leig an Tighearn' as 'aire[1] ann an
Sion an àrd-fhéill agus an t-sàbaid[b]; agus
rinn e tàir, ann an teas a chorruich, air
an rìgh agus air an t-sagart.
7 Chuir an Tighearn' air cùl 'altair,
ghabh e gràin d' a naomh-ionad[c]: thug e
suas ballachan a h-àrois do làimh an eas-
caraid; rinn iad gàir[e] ann an tigh an
Tighearna, mar ann an là àrd-fhéille.
8 Tha an Tighearna fa rùn ballachan
nighinn Shioin a mhilleadh; shìn e mach
sreang[f], cha do chum e a làmh o mhill-
eadh; ach thug e air an daingneach agus
air a' bhalla caoidh; shearg iad as le
'chéile.

9 Tha a geatachan air dol sìos anns
an talamh ; mhill agus bhris e a croinn-
dhruididh[b]; tha a rìghrean agus a
h-uachdarain am measg nan cinneach[c];
an lagh cha-n 'eil ann ; aig a fàidhean fòs
cha-n 'eil sealladh air bith o an Tighearna.
10 Tha seanairean nighinn Shioin 'n an
suidhe air an làr[e], tha iad 'n an tosd ;
chuir iad duslach air an ceann : chrios-
laich siad iad féin le sac-éideadh : tha
òighean Ierusaleim a' cromadh sìos an
cinn gu làr.
11 Tha mo shùilean air fàilneachadh le
deuraibh ; tha mo chòm fo thrioblaid ;
dhòirteadh mo sgamhan air an talamh air
son léir-sgrios nighinn mo shluaigh ; a
chionn gu bheil a' chlann bheag agus na
naoidheanan a' fannachadh ann an sràid-
ibh na caithreach.
12 Ri 'm màithrichibh tha iad ag ràdh,
C'àit am bheil arbhar agus fìon? an trà
tha iad a' fàilneachadh mar dhaoine
leònta ann an sràidibh a' bhaile, trà tha
an anam air a dhòrtadh a mach ann an
uchd am màthar.
13 Ciod a thairngeas mi mar fhianuis
a'd' aghaidh? ciod an ni a shàmhluicheas
mi riut, O nighean Ierusaleim? ciod a
choimeasas mi riut, a chum gu-n tugainn
comhfhurtachd dhuit, O òigh - nighean
Shioin? oir tha do bhriseadh mòr mar an
fhairge ; cò dh'fheudas do leigheas?
14 Chunnaic d' fhàidhean nithe dìomh-
ain agus amaideach[i] air do shon, agus
cha do leig iad ris d'euceart[j], a chum
do bhruid a philleadh air a h-ais : ach
chunnaic iad air do shon fàistneachd neo-
fhìrinneach, agus aobhar fògraidh.
15 Tha 'mheud as a tha 'gabhail
seachad a' bualadh am bas riut : tha iad
ri sgeig-fhiacal, agus a' crathadh an cinn
ri nighinn Ierusaleim, *ag ràdh*, An i so a'
chaithir ri 'n goirear Foirfeachd maise,
Aoibhneas an domhain uile?
16 Dh'fhosgail do naimhdean uile am
beul a'd' aghaidh[m]: rinn iad sgeig 'us
gìosgan fhiacal ; thubhairt iad, Shluig
sinn suas i ; gu cinnteach is e so an là ri
'n robh ar sùil : fhuair sinn e, chunnaic
sinn e.
17 Rinn an Tighearn' an ni sin a
dhealbh e[p]; choimhlion e 'fhocal, a
dh'àithn e anns na làithibh o shean :
thilg e sìos, agus cha do ghabh e truas ;
ach thug e air nàmhaid gairdeachas a
dheanamh os do cheann[r], dh'àrdaich e
adharc do naimhdean.
18 Dh'éigh an cridhe, Ann an làthair an
Tighearn', O bhalla nighinn Shioin, sileadh
deoir sìos mar shruth a là agus a dh'oidh-
che : na toir dhuit féin suaimhneas air
bith ; na gabhadh cloch do shùla fois.
19 Eirich, glaodh gu h-àrd anns an
oidhche : ann an tùs na faire dòirt a mach
do chridhe mar uisge[u] fa chomhair gnùise
Iehobhah : tog suas do làmhan d'a ionn-
suidh air son anama do chloinne òige, a
tha' fàilneachadh le ocras[a] aig ceann gach
aon sràide.
20 Feuch, O Thighearn', agus thoir
fainear cò ris a bhuin thu mar so : an ith
na mnathan toradh na bronn[d], naoidheana
maotha? am marbhar an sagart agus
am fàidh ann an ionad naomh an Tigh-
earna?
21 Luidh an t-òg agus an sean air an
làr anns na sràidibh[f]; tha m' òighean
agus m' òganaich air tuiteam leis a'
chlaidheamh ; mharbh thu *iad* ann an là
do chorruich ; mharbh thu, agus cha do
ghabh thu truas.
22 Ghairm thu, mar air là suidhichte,
m'uamhasan air gach taobh[g], air chor
as, air là feirge an Tighearna, nach robh
neach ann a chaidh as, no a mhair beò : a'
mhuinntir a thog agus a dh'àraich mi,
chuir mo nàmhaid as doibh.

## CAIB. III.

1 *Tha am fàidh ri caoidh air son a thrioblaid-
ean féin.* 22 *Mòr-thròcair an Tighearna
dhoibh-san uile a dh'fheitheas air.* 37 *Cha
chòir do neach gearan a dheanamh 'n uair a
smachdaichear e air son a pheacaidhean.* 55
*Ghuidh am fàidh gu-n tugadh Dia luigheachd
d'a naimhdibh.*

IS mise an duine a chunnaic àmhghar le
slait a chorruich.
2 Stiùr e mi, agus thug e orm gluasad
ann an dorchadas[h], agus ni h-ann 'an
solus.
3 Gu cinnteach a'm' aghaidh-sa phill e;
tha e 'pilleadh a làimhe air a h-ais *ann
am aghaidh* feadh an là gu h-iomlan.
4 M'fheòil agus mo chraicionn rinn e
sean[k]; bhris e mo chnàmhan.
5 Thog e ann am aghaidh, agus chuairt-
ich e mi le domblas agus le saothair.
6 Chuir e mi 'chòmhnuidh ann an ionad-
aibh dorcha[l], mar iadsan a tha cian
marbh.
7 Chuairtich e mi le gàradh air gach
taobh[n], air chor as nach feud mi teachd
a mach ; rinn e mo shlabhruidh trom.
8 Mar an ceudna, trà ghlaodhas agus a
dh'éigheas mi[o], tha e 'druideadh a mach
m'urnuigh.
9 Dhruid e suas mo shlighe le clachaibh
snaidhte ; rinn e cam mo cheuman.
10 Mar mhath-ghamhuin a' luidhe 'am
folach bha e dhomh[q], *mar* leòmhan ann
an ionadaibh uaigneach.
11 Rinn e mo shlighe fiar, agus reub e
mi 'am bhloighdibh[s]: rinn e mi a'm' aon-
aran.
12 Lùb e a bhogha, agus chuir e mise
mar chomharadh air son na saighde[t].
13 Thug e air saighdibh a dhorlaich dol
a steach ann am àirnibh.
14 Bha mi ann am chùis-mhagaidh do
mo shluagh uile, ann am òran doibh fad
an là[v].
15 Lìon e mi le searbhadas, chuir e air
mhisg mi le searbh-luibhean[1].

B.C. 588.

a Ese. 5. 10, 16
b Ier. 51. 30
c Deut. 28. 36
2 Ri. 24. 15
d Deut. 28. 53
Ier. 19. 9
e Isa. 3. 26
f 2 Each. 36. 17
g Ier. 6. 25
h Am. 5. 20
i Ier. 27. 14, 15
j Isa. 58. 1
Ier. 23. 22
k Iob 16. 8, &c.
l Salm 143. 3
m Salm 35. 21
n Hos. 2. 6
o Iob 30. 20
p Esr. 9. 8, 9
Neh. 9. 31
q Hos. 5. 14
13. 7, 8
r Salm 89. 42
s Hos. 6. 1
t Iob 7. 20
u Salm 62. 8
v Salm 69. 12
1 *burmaid.*

16 Bhris e m' fhiacla fòs le clachaibh gainmhich[b], chòmhdaich e mi le luaithre.

17 Agus dh'atharraich thu m'anam am fad o shìth; dhì-chuimhnich mi soirbheachadh.

18 Agus thubhairt mi, Tha mo spionnadh agus mo dhòchas air bàsachadh o an Tighearna[c].

19 Tha cuimhneachadh[1] air m'àmhghar agus mo thruaighe, 'n a shearbhadas agus 'n a dhomblas.

20 Tha m'anam fathasd 'g an cuimhneachadh, agus air irioslachadh an taobh a stigh dhìom.

21 Tha mi 'gairm so a rìs gu m'aire; uime sin tha dòchas agam[f].

22 Is ann de thròcairibh an Tighearna nach 'eil sinn air ar caitheadh[h], a chionn nach 'eil fàilinn air a thròcairibh[i].

23 Tha iad nuadh gach aon mhaduinn, is mòr do dhìlseachd!

24 Is e an Tighearna mo chuibhrionn[j], tha m'anam ag ràdh; uime sin cuiridh mi mo dhòchas ann[k].

25 Is maith an Tighearna dhoibh-san a dh'fheitheas air[n], do'n anam a dh'iarras e.

26 Is maith a bhi ann an dòchas, agus feitheamh gu fòil ri slàinte an Tighearn'[p].

27 Is maith do dhuine a' chuing a ghiùlan 'n a òige[q];

28 Suidhidh e 'n a aonar[r], agus bithidh e 'n a thosd, a chionn gu-n d' rinn e a giùlan.

29 Cuiridh e 'bheul anns an duslach, ma 's e 's gu-m feud dòchas a bhi ann.

30 Bheir e a ghiall do'n ti a bhuaileas e[u]; bithidh e air a lìonadh làn de mhasladh.

31 Oir cha tilg an Tighearna uaith gu bràth[w]:

32 Ach ged bheir e aobhar bròin[y], gidheadh ni e iochd a réir lìonmhoireachd a thròcairean.

33 Oir cha chlaoidh e d'a [2]dheòin[z], ni mò chràidheas e clann nan daoine.

34 Prìosanaich na talmhainn uile a bhruthadh f'a chosaibh,

35 Còir duine 'thionndadh a leth-taobh, fa chomhair gnùise an Ti a's àirde,

36 Eucoir a dheanamh air duine 'n a chùis, cha taitneach leis an Tighearna.

37 Cò esan a their, agus gu-n tig e gu crìch, an uair nach àithn an Tighearna?

38 Nach ann o ordugh an Ti a's ro àirde a thig olc agus maith[a]?

39 C'uime an dean duine beò gearan[b], duine air son *smachdachaidh* a pheacaidh.

40 Rannsaicheamaid agus dearbhamaid ar slighean[c], agus pilleamaid a rìs a dh'ionnsuidh an Tighearna.

41 Togamaid suas ar cridhe maille ri ar làmhan ri Dia anns na nèamhan.

42 Pheacaich sinne agus rinn sinn ar-a-mach[e], agus cha do mhaith thusa.

43 Chuairtich thu le feirg, agus gheurlean thu sinn; mharbh thu[a], cha do ghabh thu truas.

44 Chòmhdaich thu thu féin le neul, ionnus nach rachadh urnuigh troimhe.

45 Rinn thu sinn 'n ar salchar agus 'n ar diù am measg an t-sluaigh.

46 Dh'fhosgail ar naimhdean uile am beul 'n ar n-aghaidh.

47 Thàinig eagal agus ribe oirnn[d], fàsalachd agus milleadh[e].

48 Tha mo shùil a' sileadh sìos le sruthaibh uisge air son léir-sgrios nighinn mo shluaigh.

49 Tha mo shùil a' sileadh sìos gun chasgadh agus gun sgur,

50 Gus an seall an Tighearn' a nuas[g], agus gu-n amhairc e o nèamh.

51 Tha mo shùil a' cur doilgheis air mo chridhe, air son uile nigheana mo chaithreach.

52 Ruaig mo naimhdean mi gu geur, mar eun, gun aobhar.

53 Ghearr iad as m'anam anns a' phrìosan, agus chuir iad clach orm[l].

54 Chaidh uisgeachan thar mo cheann[m] mar thuil; thubhairt mi, Tha mi air mo ghearradh as.

55 Ghairm mi air d'ainm-sa[o], a Thighearn', as an t-slochd ìochdarach.

56 Chuala tu mo ghuth; na cum do chluas o m' athchuinge agus o mo ghlaodh.

57 Tharruing thu 'm fagus anns an là 's an do ghairm mi ort: thubhairt thu, Na bitheadh eagal ort[s].

58 Thagair thusa, O Thighearna, cùisean m'anama[t]; shaor thu mo bheatha.

59 Chunnaic thusa, O Thighearna, m' àmhghar; cum thusa còir rium[v].

60 Chunnaic thu an uile dhìoghaltas, an uile innleachdan ann am aghaidh[x].

61 Chuala tu am masladh, O Thighearn', an uile innleachdan ann am aghaidh;

62 Bile na muinntir a dh'éirich suas a'm' aghaidh, agus am borbhanaich ann am aghaidh fad an là.

63 Feuch an suidhe sìos, agus an éirigh suas; is mise an ceòl.

64 Bheir thusa luigheachd dhoibh, O Thighearn', a réir oibre an làmh.

65 Bheir thu doilghios cridhe dhoibh[3], ni thu am mallachadh.

66 Ruaigidh tu ann am feirg, agus sgriosaidh tu iad o bhi fo nèamhan an Tighearna.

## CAIB. IV.

1 *Tha am fàidh ri caoidh air son trioblaidean Shioin.* 21 *Bhagradh Edom.* 22 *Fhuair Sion comhfhurtachd.*

CIONNUS a thàinig smal air an òr! a chaochail an t-òr ro fhìnealta! tha clachan an naomh-ionaid air an tilgeadh a mach air mullach gach aon sràide[d]!

2 Mic luachmhor Shioin, a dh'fheudtadh a choimeas ri òr fìnealta[f], cionnus a

R.C. 588.

[a] 2 Each. 36. 17
[b] Gnà. 20. 17
[c] Salm 31. 22
[1] *cuimhnich thusa air, &c.*
[d] Isa. 24. 17
[e] Isa. 51. 19
[f] Salm 77. 5, &c.
[g] Isa. 63. 15
[h] Esr. 9. 8, 9 Neh. 9. 31
[i] Mal. 3. 6
[j] Salm 73. 26
[k] Salm 130. 7
[l] Dan. 6. 17
[m] Ion. 2. 3, 4, 7
[n] Isa. 30. 18 Mic. 7. 7
[o] Salm 130. 1
[p] Gen. 49. 18 Ecs. 14. 13 Salm 37. 7
[q] Salm 94. 12
[r] Ier. 15. 17
[s] Isa. 43. 1, 2
[t] Ier. 51. 36
[u] Isa. 50. 6
[v] Salm 35. 1, 23
[w] Salm 94. 14
[x] Ier. 11. 19, 20
[y] Salm 30. 5
[2] *o 'chridhe.*
[z] Ier. 31. 20 Ese. 33. 11 Eabh. 12. 9, 10
[3] *thoir cruas cridhe.*
[a] Isa. 45. 7
[b] Mic. 7. 9
[c] Hag. 1. 5, 7
[d] 2 Ri. 25. 9, 10
[e] Dan. 9. 5
[f] 2 Tim. 2. 20

mheasar iad mar shoithichean crèadha,
obair a' chreadhadair!
3 Tairngidh eadhon na dràgoin a mach
am broilleach, bheir iad a' chìoch d' an
àlach: tha nighean mo shluaigh-sa an-
iochdmhor, mar na struthan 's an fhàs-
ach[a].
4 Tha teangadh naoidhein na cìche a'
leantuinn r'a ghiall le tart? tha 'chlann
òg ag iarraidh arain; cha-n 'eil aon 'g a
bhriseadh dhoibh[d].
5 Tha iadsan aig an robh biadh sòghail
'n an aonarain anns na sràidibh; iadsan a
thogadh suas ann an scàrlaid, tha iad a'
filleadh an làmh mu'n òtrach[f].
6 Seadh, tha peanas aingidheachd nigh-
inn mo shluaigh-sa na's mò na peanas
peacaidh Shodoim, a thilgeadh bun os
ceann 'an tiota[g], agus air nach d' thàinig
laigse làmh[1].
7 Bha a Nasaraich na bu ghloine na
sneachd; bu ghile iad na bainne; bu
deirge iad 's a' chorp na ruiteachain; bha
an dreach mar shaphir.
8 Is duibhe an gnùis na gual[j]: cha-n
aithnichear iad anns na sràidibh; tha an
craicionn a' leantuinn ri 'n cnàmhan[l];
tha e air tiormachadh; tha e air fàs mar
mhaide.
9 Is fearr dhoibh-san a mharbhar leis a'
chlaidheamh na dhoibh-san a mharbhar le
gort; oir tha iad sin a' seargadh as, air
an lotadh a dh'uireasbhuidh toraidh na
macharach.
10 Bhruich làmha nam ban iochdmhor
an clann féin[n]; b'iad am biadh[o], ann an
léir-sgrios nighinn mo shluaigh.
11 Choimhlion an Tighearn' a chorr-
uich; thaom e mach a dhian-fhearg[q], agus
las e teine ann an Sion[r], agus loisg e sin a
bunaitean.
12 Cha chreideadh rìghrean na tal-
mhainn, no uile luchd-àiteachaidh an
domhain, gu rachadh an t-eascaraid agus
an nàmhaid a steach air geatachan Ieru-
saleim.
13 Air son pheacaidhean a fàidhean[t],
agus aingidheachdan a sagart, a dhòirt
fuil nam fìrean 'n a meadhon[u];
14 Chaidh iad air seacharan mar dhaoine
dall anns na sràidibh, shalaich siad iad
féin le fuil[v], air chor as nach feudadh
daoine buntainn ri 'n eudach[x].
15 Imichibh, tha sibh neòghlan, thubh-
airt daoine riu; imichibh, imichibh, na
beanaibh: seadh, theich iad, dh'fhalbh
iad; thubhairt iad am measg nan cinn-
each, Cha ghabh iad còmhnuidh an so
na's mò.
16 Rinn fearg an Tighearn' an sgaoil-
eadh; cha chuir e na's mò 'an suim iad:
cha robh meas aca air pearsannaibh nan
sagart; ris na seanairibh cha do chum iad
bàigh.
17 Am feadh a bha sinn ann, dh'fhàil-
nich ar sùilean ag amharc ri cabhair
dhìomhain[z]: am feadh a rinn sinn faire,

B.C. 588.

a Iob 39. 13-16
b Ese. 7. 2, 3, 6
c Deut. 28. 40 Ier. 4. 13
d Deut. 32. 24
e Ier. 52. 9
f Iob 24. 8
g Gen. 19. 25
h Ecl. 11. 9
1 *air nach do leagadh làmh.*
i Isa. 40. 2
j caib. 5. 10
k Salm 137. 7
l Salm 102. 5
m Salm 89. 50, 51
n Isa. 49. 15
o Deut. 28. 56, 57 2 Ri. 6. 28, 29
p Salm 79. 1, &c.
q Ier. 7. 20
r Ier. 21. 14
s Neh. 9. 36, 37
t Ier. 5. 31 Ese. 22. 26, 28 Seph. 3. 4
u Mat. 23. 31, 37
v Ier. 2. 34
w Neh. 5. 15
x Air. 19. 16
y Secn. 14. 2
z Isa. 30. 6, 7 Ier. 37. 7, 8

bha ar sùil ri cinneach nach b'urrainn
tèarnadh.
18 Lorgaich iad ar ceuman, air chor
as nach feudamaid imeachd 'n ar sràid-
ibh: tha ar crìoch dlùth, tha ar làithean
air an coimhlionadh; seadh, thàinig ar
crìoch[b].
19 Bu luaithe ar luchd-leanmhuinn na
iolairean nèimh[c]; ruaig iad sinn air na
sléibhtibh, luidh iad 'am folach air ar son
anns an fhàsach.
20 Ghlacadh 'n an slochdaibh anail ar
cuinneinean, ti ungta an Tighearna[e], mu'n
d' thubhairt sinn, Fo a sgàile mairidh
sinn beò am measg nan cinneach.
21 Dean gairdeachas, agus bi ait, O
nighean Edoim, aig am bheil do chòmh-
nuidh ann am fearann Uis; théid an
cupan thairis fòs thugad-sa[h]; bithidh tu
air mhisg, agus leigidh tu ris do lom-
nochduidh.
22 Tha peanas d'euceirt air a choimh-
lionadh[i], O nighean Shioin; cha toir e
na's mo air falbh ann am bruid thu:
smachdaichidh e d'euceart-sa, O nighean
Edoim[k], leigidh e ris do lochdan.

## CAIB. V.

*Tha Sion a' gearan a maslaidh agus a' cur an céill na h-uile a thàinig oirre.*

CUIMHNICH[m], O Thighearna, ciod a
thàinig oirnn: thoir fainear, agus
faic ar masladh.
2 Thugadh thairis ar n-oighreachd do
choimhich[p], ar tighean do choigrich.
3 Tha sinn 'n ar dilleachdain, agus gun
athair, ar màthraichean mar bhantraich-
ibh.
4 Dh'òl sinn ar n-uisge air son airgid;
tha ar fiodh air a reic ruinn.
5 Le cuing ar muineal tha sinn air ar
sior-leòn; tha sinn a' saothrachadh[s],
agus gun fhois againn.
6 Thug sinn an làmh do na h-Eiphit-
ich, *agus* do na h-Asirianaich, a chum
bhi air ar sàsuchadh le aran.
7 Pheacaich ar n-aithrichean, agus
cha-n 'eil iad ann, agus ghiùlain sinne an
euceartan.
8 Bha seirbhisich 'n an uachdarain
oirnn[w]: cha-n 'eil duine sam bith ann a
shaoras o'n làmhan.
9 Fhuair sinn ar n-aran le *cunnart* ar
n-anama, do bhrìgh claidheimh an fhàs-
aich.
10 Bha ar craicionn dubh mar àmhuinn,
do bhrìgh na gorta uamhasaich.
11 Dh'éignich iad na mnathan[y] ann
an Sion, na maighdeanan ann an caith-
richibh Iudah.
12 Bha prionnsachan air an crochadh
suas air an làimh: cha d' thug iad urram
do aghaidh nan aosda.
13 Ghabh iad na h-òganaich gu meil-
eadh, agus thuit a' chlann fo 'n chonn-
adh.

14 Thréig na seanairean an geata, na
h-òganaich an ceòl.
15 Sguir aoibhneas ar cridhe; chaoch-
ail ar dannsadh gu bròn.
16 Thuit an coron[1] bhàrr ar cinn: mo
thruaighe sinn, a chionn gu-n do pheac-
aich sinn.
17 Air son so tha ar cridhe lag[b]; air son
nan nithe so tha ar sùilean air an dorch-
achadh.
18 Air son sléibh Shioin a tha fàs; tha
na sionnaich a' coiseachd air.
19 Ach tha thusa, O Thighearna, mair-
eannach gu sìorruidh; do chaithir rìoghail
o linn gu linn.
20 C'uime an dean thu dearmad oirnn
gu bràth, agus am bheil thu 'g ar tréig-
sinn ùine co fhada?
21 Pill sinne thugad[a], O Thighearn',
agus bithidh sinn air ar pilleadh: ath-
nuadhaich ar làithean mar o shean[c].
22 Oir thilg thu sinn cian fada
uait; bha thu ro fheargach 'n ar n-agh-
aidh.

R.C. 588.

[1] *crùn.*
[a] Salm 80. 3, &c.
[b] Mic. 6. 13
[c] Hab. 3. 2

# LEABHAR AN FHAIDH ESECIEL.

## CAIB. I.

1 *An t-àm 's an d' rinn Eseciel fàidheadaireachd aig amhainn Chebair.* 4 *Coslas nan ceithir cheruban a chunnaic am fàidh 'n uair a bha làmh an Tighearn' air.* 26 *Sàmhladh glòire Dhé.*

AGUS tharladh, anns an deicheamh
bliadhna fichead, anns a' cheathramh
*mìos*, air a' chùigeamh *là* de'n mhìos, (air
dhomhsa 'bhi am measg nam braighdean
aig amhainn Chebair[b],) gu-n d'fhosgladh
na nèamhan[c], agus chunnaic mi taisbean-
aidhean Dhé[d].
2 Air a' chùigeamh *là* de'n mhìos, (b'i
sin an cùigeamh bliadhna[e] de bhruid rìgh
Iehoiacin,)
3 Thàinig focal an Tighearna gu Eseciel
an sagart, mac Bhusi, ann an tìr nan Cal-
déanach, aig uisge Chebair; agus bha
làmh an Tighearn' air anns an àite sin[h].
4 Agus dh'amhairc mi, agus, feuch,
ghiùlain ioma-ghaoth o'n àirde-tuath,
neul mòr a bha air a chuairteachadh le
fillidhean teine, agus dealradh air gach
taobh dheth; agus 'n a mheadhon bha
amhuil dreach òmair, eadhon ann am
meadhon an teine.
5 Agus a mach as a mheadhon mar
an ceudna *thàinig* coslas cheithir bheò-
chreutairean[i], agus b'e so an aogus[j]; Bha
iad ann am meudachd duine,
6 Agus bha ceithir aghaidhean aig gach
aon diubh, agus ceithir sgiathan aig gach
aon diubh.
7 Agus bha an cosan dìreach; agus bha
bonn an cos mar bhonn coise laoigh, agus
loinnrich iad mar dhath pràise lìomhta[m].
8 Agus bha làmhan duine fo an sgiath-
aibh, air an ceithir taobhan; agus bha
aig a' cheithir an aghaidhean agus an
sgiathan.
9 Bha an sgiathan dlùthaichte, gach
aon r'a chéile; cha do thionndaidh iad
an uair a ghluais iad; chaidh iad air an
aghaidh, gach aon dìreach roimhe.
10 Air son coslais an aghaidhean, bha
aca 'n an ceathrar aghaidh duine, agus
aghaidh leòmhain air an taobh deas; agus
bha aca 'n an ceathrar aghaidh daimh air
an làimh chlì: bha fòs aca 'n an ceathrar
aghaidh iolaire.
11 B' amhuil so an aghaidhean: agus
an sgiathan sgaoilte gu h-àrd; dithis
aig gach aon, dlùthaichte r'a chéile, agus
dithis a' folach an cuirp[a].
12 Agus dh'imich iad, gach aon dìreach
air aghaidh: far an robh an spiorad air
tì dol, dh'imich iad: cha do thionndaidh
iad an uair a dh'imich iad.
13 A thaobh coslais nam beò-chreutair-
ean bha an aogus mar éibhle dearga teine,
cosmhuil ri lòchran, a chaidh air ais agus
air aghaidh[f] am measg nam beò-chreutair-
ean: agus bha an teine dealrach; agus as
an teine thàinig a mach dealanach.
14 Agus ruith na beò-chreutairean[g],
agus phill iad, mar phlath dealanaich.
15 A nis am feadh a bha mi 'sealltuinn
air na beò-chreutairean, feuch, aon roth
air an talamh, làimh ris na beò-chreutair-
ean, aig an ceithir aghaidhean.
16 Bha dreach nan rothan agus an obair
mar dhreach criostail; agus bha an aon
choslas aig a' cheithir, agus bha an aogus
agus an obair mar gu-m bitheadh ann
roth ann am meadhon rotha.
17 'N an imeachd dh'imich iad air an
ceithir taobhan: cha do thionndaidh iad
an uair a dh'imich iad.
18 A thaobh an cearcal, bha iad cho
àrd[k] as gu-m b' uamhasach iad; agus bha
an cearcail làn de shùilibh[l] mu'n cuairt
doibh 'n an ceathrar.
19 Agus an uair a ghluais na beò-
chreutairean, ghluais na rothan làimh
riu: agus an uair a thogadh na beò-
chreutairean a suas o'n talamh, thogadh
na rothan.
20 C'àit air bith a bha an spiorad air tì
dol, dh'imich iadsan an taobh a bha an
spiorad air tì dol[n], agus thogadh suas na
rothan fa 'n comhair; oir bha spiorad a'
bheò-chreutair anns na rothaibh.
21 'N uair a ghluais iad sin, ghluais
[iad so:] agus 'n uair a sheas iad sin,
sheas [iad so;] agus 'n uair a thogadh

R.C. 595.

[a] Isa. 6. 2
[b] caib. 3. 15, 23
[c] Tais. 19. 11
[d] caib. 8. 3
[e] 2 Ri. 24. 12, 15
[f] Gen. 15. 17
[g] Salm 147. 15; Sech. 4. 10
[h] 1 Ri. 18. 46
[i] Tais. 4. 6
[j] caib. 10. 8, &c.
[k] Isa. 55. 9
[l] caib. 10. 12; Gnà. 15. 3
[m] Dan. 10. 6; Tais. 1. 15
[n] rann 12; 1 Cor. 14. 32

iad sin suas o'n talamh, thogadh na
rothan suas fa'n comhair : oir bha spiorad
a' bheò-chreutair anns na rothaibh.
22 Agus bha aogus an speur a bha thar
cinn a' bheò-chreutair mar dhreach crios-
tail uamhasaich[c], air a sgaoileadh thar
an cinn gu h-àrd.
23 Agus fo an speur bha an sgiathan
gu dìreach, gach aon fa chomhair a chéile ;
aig gach aon bha dithis, a dh'fholaich air
an taobh so, agus aig gach aon bha dithis
a dh'fholaich air an taobh sin, an cuirp.
24 Agus chuala mi fuaim an sgiathan,
mar thoirm mhòran uisgeacha[f], mar
ghuth an Uile-chumhachdaich[g]; an uair
a ghluais iad, chluinnteadh fuaim mar
thorman sluaigh[h]; trà sheas iad, leig iad
sìos an sgiathan.
25 Agus bha guth o'n speur, a bha thar
an cinn, trà sheas iad, *agus* a leig iad sìos
an sgiathan.
26 Agus os ceann an speur, a bha thar
an cinn, bha sàmhladh rìgh-chaithreach[m],
mar choslas cloiche saphir[n]; agus air
sàmhladh na rìgh-chaithreach, bha tais-
beanadh mar gu-m bitheadh coslas duine
'n a shuidhe oirre[o].
27 Agus chunnaic mi mar dhreach òm-
air, mar choslas teine gach taobh a stigh
ann : o thaisbeanadh a leasraidh, agus os
a cheann, agus o thaisbeanadh a leasraidh
agus foidhe, chunnaic mi mar gu-m bith-
eadh ann coslas teine, agus e dealrach
mu'n cuairt.
28 Mar choslas a' bhogha a tha 's an
neul[q] ann an là na froise, b' amhuil
dreach an dealraidh mu'n cuairt. B' e
so foillseachadh sàmhlaidh glòire an Tigh-
earn'[r]; agus an uair a chunnaic mise,
thuit mi air m'aghaidh[s], agus chuala mi
guth aoin a' labhairt.

## CAIB. II.

1 *Dreuchd Esecieil.* 6 *An àithne a thug Dia dha.* 9 *Chaidh ròla leabhair a sgaoileadh fa 'choinneamh anns an robh sgrìobhta tuireadh agus bròn.*

AGUS thubhairt e rium, A mhic an
duine, seas air do chosaibh[u], agus
labhraidh mise riut.
2 Agus chaidh an spiorad a steach ann-
am an uair a labhair e rium[v], agus chuir
e air mo chosaibh mi, ionnus gu-n cuala
mi an ti a labhair rium.
3 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, tha mise 'g ad chur gu cloinn Is-
raeil, gu cinneach ceannairceach a rinn
ar-a-mach a'm' aghaidh ; chiontaich iad
féin agus an aithrichean a'm' aghaidh[y],
gus an là an diugh.
4 Oir is clann mhi-nàrach agus chruaidh-
chridheach iad. Tha mise 'g ad chur d'an
ionnsuidh[a]; agus their thu riu, Mar so
deir an Tighearna Dia.
5 Agus iadsan, co dhiubh dh'éisdeas
iad[c], no 'dhearmaideas iad, (oir is tigh

B.C. 595.

a caib. 33. 33
b 2 Sam. 23. 6, 7
Isa. 9. 18
Mic. 7. 4
c Iob 37. 22
d 1 Pead. 3. 14
e 1 Pead. 3. 14
f caib. 43. 2
Dan. 10. 6
Tais. 1. 15
g Iob 37. 2-5
Salm 29. 3, 4
68. 33
h 2 Ri. 7. 6
i Isa. 50. 5
j Tais. 10. 9, 10
k caib. 8. 3
l caib. 3. 1
m Salm 45. 6
Dan. 7. 9
Mat. 25. 31
Eabh. 8. 1
12. 2
n Ecs. 24. 10
o Tais. 3. 21
4. 2, 3
p caib. 2. 8, 9
q Gen. 9. 13
Tais. 4. 3
10. 1
r Ecs. 16. 7, 10
24. 16, 17
1 Ri. 8. 10, 11
s caib. 3. 23
Dan. 8. 17
Gnio. 9. 4
Tais. 1. 17, 18
t Ier. 15. 16
Salm 19. 11
u Dan. 10. 11
v caib. 3. 24
w Mat. 11. 23
12. 41
x Eoin 15. 20
y caib. 20. 18-30
Deut. 9. 27
Ier. 3. 25
Gnio. 7. 51
z Isa. 50. 7
Mic. 3. 8
a Mat. 10. 16
b 2 Tim. 2. 3
c caib. 3. 11, 27

ceannairceach iad), gidheadh bithidh fios
aca gu robh fàidh 'n am measg[a].
6 Agus thusa, a mhic an duine, na
bitheadh eagal ort rompa[b], agus na bith-
eadh fiamh ort roimh am briathraibh, ged
tha drisean agus droighionn mu'n cuairt[d]
duit, agus do chòmhnuidh am measg
nathraichean nimhe : na bitheadh eagal
ort roimh am briathraibh[e], ni mò bhitheas
geilt ort roimh an gnùis, ged is tigh ceann-
airceach iad.
7 Agus labhraidh tu mo bhriathra-sa
riu, co ac' a dh'éisdeas iad, no 'dhearm-
aideas iad ; oir tha iad ro cheannairceach.
8 Ach thusa a mhic an duine, cluinn
ciod a tha mise ag ràdh riut ; Na bi thusa
eas-umhal cosmhuil ris an tigh eas-umhal
sin[i]: fosgail do bheul, agus ith an ni a
bheir mise dhuit[j].
9 Agus an uair a dh'amhairc mi, feuch,
bha làmh air a' cur a m'ionnsuidh[k], agus,
feuch, bha ròla leabhair innte[l];
10 Agus sgaoil e fa m' choinneamh e ;
agus bha e sgrìobhta stigh agus a mach :
agus bha sgrìobhta ann tuireadh, agus
bròn, agus truaighe.

## CAIB. III.

1 *Dh'ith Eseciel ròla an leabhair:* 4 *thug Dia misneach dha:* 15 *fhuair e fios air a dhleasdanas mar fhear-faire,* 25 *agus air an dòigh air am buineadh na h-Iudhaich ris.*

OS bàrr thubhairt e rium, A mhic an
duine, ith an ni a gheibh thu[p]; ith
an ròla so, agus falbh, labhair ri tigh Is-
raeil.
2 Mar sin dh'fhosgail mi mo bheul,
agus thug e orm an ròla sin itheadh.
3 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine thoir air do bhroinn itheadh, agus
lìon do chòm leis an ròla so a bheiream-
sa dhuit. An sin dh'ith mi, agus bha e
ann am bheul mar mhil air mhillsead[t].
4 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, falbh, imich gu tigh Israeil, agus
labhair le m' bhriathraibh-sa riu.
5 Oir cha-n 'eil thu air do chur gu
sluagh aig am bheil teangadh choimheach,
agus cainnt chruaidh, *ach* gu tigh Israeil.
6 Cha-n ann gu mòran sluagh, aig am
bheil teangadh choimheach, agus cainnt
chruaidh, nach urrainn thu 'm briathran
a thuigsinn : gu cinnteach nan cuirinn
do'n ionnsuidh-san thu[w], dh'éisdeadh iad
riut.
7 Ach cha-n éisd tigh Israeil riut, oir
cha-n éisd iad riumsa[x]; oir tha tigh Israeil
uile mi-nàrach agus cruaidh-chridheach.
8 Feuch, rinn mi do ghnùis làidir an
aghaidh an gnùise-san, agus d' eudan
làidir an aghaidh an eudain-san.
9 Mar adamant, na's cruaidhe na clach
theine[z], rinn mise d'eudan : na bitheadh
eagal ort rompa, agus na bitheadh sgàth
ort roimh an gnùis[b], ged tha iad 'n an
tigh ceannairceach.
10 Os bàrr, thubhairt e rium, A mhic

an duine, gabh ann ad chridhe m'uile
bhriathra-sa a labhras mi riut[a], agus éisd
le d' chluasaibh.
11 Agus falbh, imich dh'ionnsuidh na
muinntir a tha ann am bruid, gu cloinn
do shluaigh, agus labhair riu, agus innis
doibh, Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, co ac' a dh'éisdeas iad no nach éisd.
12 An sin thog an spiorad suas mi[b],
agus chuala mi air mo dhéigh guth tormain
mhòir, *ag ràdh*, Beannaichte gu robh
glòir an Tighearn' o 'àite *féin*.
13 *Chuala mi* fòs fuaim sgiath nam
beò-chreutairean a bhean ri 'chéile, agus
fuaim nan roth thall mu'n coinneamh,
agus fuaim luasgaidh mhòir.
14 An sin thog an spiorad suas mi[e], agus
thug e leis mi, agus dh'imich mi ann an
searbhadas, ann an teas mo spioraid, ach
bha làmh an Tighearna treun orm[f].
15 An sin thàinig mi chum na muinntir
a bha 'n am braighdibh aig Tel-abib, a
bha 'chòmhnuidh làimh ri amhainn Che-
bair, agus shuidh mi far an do shuidh
iadsan[g], agus dh'fhan mi 'n sin seachd
làithean làn uamhais 'n am meadhon.
16 Agus tharladh an ceann sheachd
làithean, gu-n d' thàinig focal an Tighearn'
a m'ionnsuidh, ag ràdh,
17 A mhic an duine, rinn mise fear-faire
dhìot do thigh Israeil[h]: uime sin, éisd
am focal o m' bheul, agus thoir rabhadh
dhoibh uamsa.
18 'N uair a their mise ris an aingidh,
Gheibh thu gu cinnteach bàs ; agus nach
toir thusa rabhadh dha[i], agus nach labh-
air thu a thoirt rabhaidh do'n chiontach
o 'dhroch shlighe, chum 'anam a thèarn-
adh ; bàsaichidh an droch dhuine sin 'n a
aingidheachd[j], ach iarraidh mise 'fhuil
air do làimh-sa.
19 Gidheadh ma bheir thu rabhadh
do'n aingidh, agus nach pill e o 'aingidh-
eachd, no o 'dhroch shlighe, bàsaichidh
esan 'n a aingidheachd ; ach shaor thusa
d'anam féin[k].
20 A rìs, an uair a philleas fìrean o
'fhìreantachd[m], agus a chuireas e 'n gniomh
peacadh, agus a chuireas mise ceap-tuis-
lidh fa chomhair[n], gheibh e bàs ; a chionn
nach d' thug thusa dha rabhadh, 'n a
pheacadh gheibh e bàs, agus cha chuimh-
nichear 'fhìreantachd a rinn e ; ach iarraidh
mise 'fhuil air do làimh-sa.
21 Gidheadh ma bheir thu rabhadh do'n
fhìrean, air chor as nach ciontaich am
fìrean, agus nach dean e peacadh ; mair-
idh e gu cinnteach beò, do bhrìgh gu-n
d' fhuair e rabhadh[p]; mar an ceudna
shaor thusa d'anam féin[q].
22 Agus bha làmh an Tighearn' orm an
sin, agus thubhairt e rium ; Eirich, siubh-
ail a mach do'n chòmhnard, agus an sin
labhraidh mise riut.
23 An sin dh'éirich mi, agus chaidh mi
mach a chum a' chòmhnaird, agus, feuch,
sheas glòir an Tighearna 's an àite sin, mar

B.C. 595.

[a] 2 Tim. 2. 6
[b] caib. 8. 3; 1 Ri. 18. 12; 2 Ri. 2. 16; Gnio. 8. 39
[c] Luc. 1. 20-22
[d] Hos. 4. 17; Mic. 3. 6, 7
[e] rann 12
[f] 2 Ri. 3. 15
[g] Salm 137. 1
[h] Isa. 52. 8; 56. 10; Ier. 6. 17; Eabh. 13. 17
[i] caib. 33. 6
[j] Eoin 8. 21, 24
[k] Isa. 49. 4, 5; Gnio. 20. 26
[l] caib. 12. 6, 11
[m] caib. 18. 24; 33. 12, 13
[n] 1 Pead. 2. 6-8
[o] Air. 14. 34
[p] Salm 19. 11
[q] 1 Tim. 4. 16
[r] caib. 3. 25

a' ghlòir a chunnaic mi aig amhainn
Chebair ; agus thuit mi air m'aghaidh.
24 An sin chaidh an spiorad annam,
agus chuir e air mo chosaibh mi, agus
labhair e rium, agus thubhairt e rium,
Falbh, druid thu féin a stigh ann ad
thigh.
25 Ach thusa, O mhic an duine, feuch,
cuiridh iad boinn ort, agus ceanglaidh iad
thu leo, agus cha téid thu mach 'n am
measg.
26 Agus bheir mise air do theangaidh
leantuinn ri d' ghiall[c], air chor as gu-m
bi thu balbh, agus nach bi thu dhoibh a'd'
fhear-cronachaidh[d]; oir tha iad 'n an tigh
ceannairceach.
27 Ach an uair a labhras mise riut,
fosglaidh mi do bheul, agus their thu riu,
Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Esan a dh'éisdeas, éisdeadh e : agus esan
a dhearmaideas, dearmaideadh e : oir tha
iad 'n an tigh ceannairceach.

## CAIB. IV.

1 *Dh'orduicheadh do'n fhàidh baile Ierusaleim a tharruing air lic-shuaine, agus a chuairt-eachadh le feachd, mar chomharadh do thigh Israeil.* 9 *Leis an lòn a chaidh a shònrach-adh dha chuireadh an céill an teanntachd a bha gu teachd air na h-Iudhaich.*

THUSA mar an ceudna, a mhic an
duine, gabh thugad leac-shuaine,
agus cuir fa d' chomhair i, agus tarruing
oirre am baile, Ierusalem :
2 Agus cuairtich e le feachd, agus tog
'n a aghaidh daingneach, agus tilg suas
tòrr 'n a aghaidh ; suidhich fòs camp 'n a
aghaidh, agus cùir reitheacha-cogaidh 'n a
aghaidh air gach taobh mu'n cuairt.
3 A thuilleadh air so, gabh thugad
aghann iaruinn, agus suidhich e mar bhalla
iaruinn, eadar thu agus am baile, agus
cuir do ghnùis 'n a aghaidh, agus bithidh
e air a theannachadh, agus cuiridh tu
camp 'n a aghaidh : bithidh so 'n a chomh-
aradh do thigh Israeil[l].
4 Luidh thusa fòs air do thaobh clì,
agus leig euceart tighe Israeil air : a réir
àireimh nan làithean a luidheas tu air,
giùlainidh tu an euceart.
5 Oir leag mise ortsa bliadhnachan an
euceartan, a réir àireimh nan làithean,
tri cheud, deich agus ceithir fichead là :
mar sin giùlainidh tu euceart tighe
Israeil[o].
6 Agus an uair a choimhlionas tu iad,
luidh a rìs air do thaobh deas, agus giùl-
ainidh tu euceart tighe Iudah dà fhichead
là : dh'orduich mise dhuit là air son
bliadhna.
7 Uime sin cuiridh tu d' aghaidh ri
séisdeadh Ierusaleim, agus bithidh do
ghairdean air a rùsgadh, agus ni thu
fàistneachd 'n a h-aghaidh.
8 Agus, feuch, cuiridh mise cuibhrich-
ean ort[r], agus cha tionndaidh thu thu

féin o'n aon taobh gus an taobh eile, gus
an crìochnaich thu làithean do shéisdidh.
9 Gabh thugad fòs cruithneachd, agus
eorna, agus pònair, agus peasair, agus
meanbh-pheasair, agus peasair fhiadhain,
agus cuir iad ann an aon soitheach, agus
dean duit féin aran diubh, a réir àireimh
nan làithean a luidheas tu air do thaobh;
tri cheud, ceithir fichead agus deich
làithean ithidh tu dheth.
10 Agus bithidh am biadh a dh'itheas
tu air a chothromachadh, fichead secel
anns an là: o àm gu àm ithidh tu e.
11 Olaidh tu mar an ceudna uisge le
tomhas; an seathamh cuid de hin: o àm
gu àm òlaidh tu.
12 Agus ithidh tu e mar aran eorna,
agus le aolach a thig a mach á duine
deasaichidh tu e 'n an sealladh.
13 Agus thubhairt an Tighearn',
Eadhon mar so ithidh clann Israeil an
aran truaillte[d] am measg nan cinneach,
gus an iomain mise iad.
14 An sin thubhairt mise, Ah a Thigh-
earna Dhia! feuch, cha do thruailleadh
m'anam-sa[f]: oir o m'òige nìos gus a nis
cha d'ith mi dheth sin a bhàsaicheas leis
féin[g], no 'bha 'n a chonablach; ni mò
thàinig feòil ghràineil ann am bheul[h].
15 An sin thubhairt e rium, Feuch,
thug mi dhuit buachar bhò 'an àite aolaich
duine, agus deasaichidh tu d'aran leis.
16 Os bàrr thubhairt e rium, A mhic an
duine, feuch, brisidh mise lorg an arain[k]
ann an Ierusalem; agus ithidh iad aran
air thomhas[l] agus le cùram; agus òlaidh
iad uisge le tomhas agus le uamhas.
17 A chum gu-m bi uireasbhuidh arain
agus uisge orra, agus gu-m bi uamhas
orra gach aon ri 'chéile, agus gu-n leagh
iad air falbh[q] air son an euceirt.

## CAIB. V.

1 *Le sàmhladh ealtuinn bearradair nochdadh breitheanais Dhé an aghaidh Ierusaleim,* 12 *le plàigh, le gorta, le claidheamh, agus le sgapadh.*

AGUS thusa, a mhic an duine, gabh
thugad sgian gheur, gabh thugad
ealtuinn bearradair, agus thoir oirre
siubhal air do cheann, agus air d'fheusaig;
an sin gabh meigh-thomhais, agus roinn
*am folt.*
2 Trian loisgidh tu le teine ann am
meadhon a' bhaile, trà bhitheas làithean
an t-séisdidh air an coimhlionadh[x]; agus
gabhaidh tu trian, *agus* buailidh tu m'a
thimchioll le sgein; agus sgapaidh tu
trian leis a' ghaoith, agus tairngidh mise
mach claidheamh 'n an déigh.
3 Gabhaidh tu mar an ceudna dhiubh
beagan ann an àireamh[z], agus ceanglaidh
tu iad ann ad sgiobuill[1].
4 An sin gabh dhiubh a rìs, agus tilg
iad ann am meadhon an teine, agus loisg
iad anns an teine: as a sin thig teine
mach gu tigh Israeil uile.

R.C. 595.

[a] Iud. 4
[b] caib. 16. 47
1 Cor. 5. 1
[c] Neh. 9. 16, 17
Ier. 5. 3
[d] Hos. 9. 3
[e] Tuir. 4. 6
Dan. 9. 12
Am. 3. 2
[f] Gnio. 10. 14
[g] Ecs. 22. 31
Lebh. 17. 15
[h] Deut. 14. 3
Isa. 65. 4
[i] Lebh. 26. 29
Deut. 28. 53
Tuir. 2. 20
4. 10
[j] caib. 12. 14
Deut. 28. 64
Sech. 2. 6
[k] caib. 5. 16
14. 13
Lebh. 26. 26
Salm 105. 16
Isa. 3. 1
[l] caib. 12. 19
[m] caib. 8. 5, &c.
2 Each. 36. 14
[n] caib. 11. 21
Ier. 44. 4
[o] Salm 107. 39
[p] Tuir. 2. 21
[q] caib. 24. 23
Lebh. 26. 39
[r] rann 2
caib. 6. 12
Ier. 15. 2
21. 9
[s] Ier. 9. 16
[t] caib. 6. 12
Tuir. 4. 11
[u] caib. 21. 17
[v] caib. 16. 63
Isa. 1. 24
[w] Neh. 2. 17
[x] caib. 4. 1, 8, 9
[y] Deut. 28. 37
Salm 79. 4
Tuir. 2. 15-17
[z] Ier. 52. 16
[1] *sgiathaibh.*
[a] caib. 25. 17
Lebh. 26. 39
[b] Deut. 32. 23

5 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Is i so Ierusalem; chuir mise i ann am
meadhon nan cinneach, agus nan dùth-
channa mu'n cuairt di.
6 Agus dh'atharraich i mo bhreith-
eanais[a] gu aingidheachd na's mò na
na cinnich; agus mo reachdan na's mò
na na dùthchanna mu'n cuairt di[b]: oir
dhiùlt iad mo bhreitheanais[c]; agus mo
reachdan cha do ghluais iad annta.
7 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, A chionn gu-n d' fhàs sibh
lìonmhor seach na cinnich mu'n cuairt
duibh, agus nach do ghluais sibh ann am
reachdaibh-sa, ni mò a choimhead sibh
mo bhreitheanais, ni mò a rinn sibh
eadhon a réir breitheanais nan cinneach
mu'n cuairt duibh;
8 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Feuch, tha mise, eadhon
mise a'd' aghaidh, agus ni mi breitheanais
ann ad mheadhon, ann an sealladh nan
cinneach.
9 Agus ni mi annad an ni sin nach
d' rinn mi[e], agus nach dean mi na's mò
ni cosmhuil ris, air son d'uile ghràineil-
eachdan.
10 Uime sin ithidh na h-aithrichean am
mic ann ad mheadhon[i], agus ithidh na mic
an aithrichean; agus ni mise breitheanais
annad, agus sgapaidh mi an t-iomlan de
d'fhuigheall ris gach uile ghaoith[j].
11 Air an aobhar sin, mar is beò mise,
deir an Tighearna Dia, Gu deimhin, a
chionn gu-n do thruaill thu m' ionad
naomh[m] le d'uile nithibh fuathach[n], agus
le d'uile ghràineileachdaibh, uime sin
lughdaichidh mise thu mar an ceudna[o];
agus cha choigil mo shùil, ni mò bhitheas
truas air bith agam[p].
12 Bàsaichidh trian[r] dìot leis a' phlàigh,
agus le gorta caithear iad ann ad mheadh-
on: agus tuitidh trian leis a' chlaidheamh
mu'n cuairt duit; agus sgapaidh mise
trian ris na h-uile ghaothaibh[s], agus
tairngidh mi mach claidheamh 'n an
déigh.
13 Mar so coimhlionar mo chorruich[t],
agus bheir mi air mo dhian-fheirg luidhe
orra[u], agus bheir mi dhomh féin fois[v]:
agus bithidh fios aca gur mise an Tigh-
earn' a labhair ann am eud, an trà
choimhlionas mi orra mo dhian chorruich.
14 A thuilleadh air so, ni mi dhìot
fàsach[w] agus masladh am measg nan
cinneach mu'n cuairt duit, ann an seall-
adh nan uile a théid seachad.
15 Agus bithidh tu ann ad mhasladh[y],
agus ann ad mhagadh, ann ad theagasg,
agus ann ad uamhas, do na cinnich mu'n
cuairt duit, an trà ni mise breitheanais
annad, ann am feirg, agus ann an corr-
uich, agus ann an garg achmhasain[a]:
mise Iehobhah labhair *e.*
16 An trà chuireas mi orra droch
shaighde na gorta[b], a bhitheas air son
sgrios, a chuireas mise g'ur sgrios: meud-

aichidh mi fòs a' ghort oirbh, agus bris-
idh mi lorg 'ur n-arain.
17 Mar sin cuiridh mi oirbh gort, agus
droch bheathaichean[a], agus ni iad uireas-
bhuidheach thu : agus siùbhlaidh plàigh[b]
agus fuil tromhad, agus bheir mi ort an
claidheamh ; mise Iehobhah labhair.

## CAIB. VI.

1 *Breitheanas Israeil air son an iodholan.* 8 *Tèarnar fuigheall dhiubh.* 11 *Dh'orduicheadh do'n fhàidh caoidh a dheanamh air son ghràineileachdan tighe Israeil.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, cuir d'aghaidh[d] ri
sléibhtibh Israeil[e], agus dean fàistneachd
'n an aghaidh,
3 Agus abair, A shléibhtean Israeil,
cluinnibh focal an Tighearna Dia, mar so
tha an Tighearna Dia ag ràdh ris na
sléibhtibh, agus ris na cnocaibh, ris na
sruthaibh, agus ris na gleannaibh, Feuch,
bheir mise, mise féin, claidheamh oirbh,
agus sgriosaidh mi 'ur n-ionadan àrda[g].
4 Agus bithidh 'ur n-altairean fàs, agus
'ur dealbhan[1] air am briseadh : agus tilgidh
mise sìos 'ur *daoine* marbhta fa chomhair
'ur n-ìodholan.
5 Agus leagaidh mi cuirp mharbha
chloinn Israeil fa chomhair an ìodholan ;
agus sgapaidh mi 'ur cnàmhan mu thim-
chioll 'ur n-altairean[h].
6 Ann 'ur n-uile àiteachaibh-còmhnuidh,
nithear na bailtean fàs, agus bithidh 'ur
n-ionadan àrda faondrach, air chor as
gu-m bi 'ur n-altairean fàs agus uaigneach,
agus gu-n tig briseadh agus cosgadh air
'ur n-ìodholaibh, agus gu-n dubhar as 'ur
n-oibre.
7 Agus tuitidh iadsan a bhitheas leònta
'n 'ur meadhon ; agus bithidh fios agaibh
gur mise an Tighearna[l].
8 Gidheadh fàgaidh mi fuigheall[m], air
chor as gu-m bi agaibh cuid a théid as
o'n chlaidheamh am measg nan cinneach,
an trà bhitheas sibh air 'ur sgapadh am
measg nan dùthchanna.
9 Agus cuimhnichidh a' mheud dhibh
as a théid as mise[n], am measg nan cinn-
each gus an toirear iad 'n am braighdibh,
an trà chìosnaicheas mise an cridhe strìop-
achail a dhealaich rium, agus an sùilean
a tha 'dol air strìopachas an déigh an
ìodholan[p]; agus bithidh gràin aca dhiubh
féin[q] air son nan olc a chuir iad 'an
gnìomh 'n an uile ghràineileachdaibh.
10 Agus aithnichidh iad gur mise an
Tighearn', agus nach ann gu dìomhain a
thubhairt mi gu-n deanainn an t-olc so
orra.
11 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Buail le d' làimh[s], agus breab le d' chois,
agus abair, Mo thruaighe ! air son uile
dhroch ghràineileachdan tighe Israeil ;
oir tuitidh iad leis a' chlaidheamh[u], leis
a' ghort, agus leis a' phlàigh.

R.C. 594.

[a] Lebh. 26. 22
[b] caib. 38. 22
[c] Isa. 57. 5, 7 Ier. 2. 20 Hos. 4. 13
[d] caib. 20. 46
[e] caib. 36. 1 Mic. 6. 1, 2
[f] Isa. 5. 25
[g] Lebh. 26. 30
[1] *dealbhan-gréine.*
[h] 1 Ri. 13. 2 2 Ri. 23. 14, 16
[i] Tuir. 1. 9
[j] caib. 5. 11
[k] Hos. 9. 7
[l] rann 13
[m] Isa. 6. 13 Ier. 44. 28
[n] Salm 137. 1 Dan. 9. 2, 3
[o] Seph. 1. 14, 15
[p] caib. 20. 24 Air. 15. 39
[q] caib. 20. 43 36. 31 Ier. 31. 18, 19
[r] Gal. 6. 7 Tais. 20. 13
[s] caib. 21. 14
[t] Mic. 6. 9
[u] caib. 5. 12, 13

12 Esan a tha fad as bàsaichidh leis a'
phlàigh ; agus esan a tha dlùth tuitidh
leis a' chlaidheamh ; agus esan a mhair-
eas, agus a tha air a shéisdeadh, bàsaichidh
leis a' ghort : mar so coimhlionaidh mise
mo chorruich orra.
13 An sin bithidh fios agaibh gur mise
an Tighearn', an trà bhitheas an daoine
marbhta, 'measg an ìodholan, mu'n cuairt
air an altairibh[c], air gach aon chnoc àrd,
air uile mhullaichibh nan sliabh, agus
fo gach uile chrann uaine, agus fo gach
daraig gheugaich ; an t-àite 's an d' thug
iad boltrach cùbhraidh do'n uile ìodhol-
aibh.
14 Mar sin sìnidh mise mach mo làmh
orra[f], agus ni mi am fearann fàs, seadh,
na's uaigniche na fàsach Dhiblait, 'n an
uile ionadaibh-còmhnuidh ; agus bithidh
fios aca gur mi an Tighearna.

## CAIB. VII.

1 *Léir-sgrios Israeil.* 16 *Ni am fuigheall a théid as caoidh air son an aingidheachd.* 20 *Cheadaich Dia do naimhdean Israeil an t-ionad naomh a thruailleadh a chionn gu-n do pheacaich iad 'n a aghaidh.* 23 *Le sàmhladh slabhruidh chuir am fàidh an céill braighdeanas a shluaigh.*

OS bàrr, thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 Fòs a mhic an duine, *abair*, Mar so
tha an Tighearna Dia ag ràdh ri fearann
Israeil : Thàinig crìoch[i], *thàinig* a' chrìoch
air ceithir chearnaibh na tìre.
3 A nis *thàinig* crìoch ort, agus cuiridh
mise mo chorruich ort, agus bheir mi
breth ort a réir do shlighe, agus dìolaidh
mi riut d'uile ghràineileachdan.
4 Agus cha chaomhain mo shùil thu[j], ni
mò bhitheas truas agam, ach dìolaidh mi
riut do shlighe[k], agus bithidh do ghràineil-
eachdan ann ad mheadhon ; agus bithidh
fios agaibh gur mise an Tighearna.
5 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Feuch, tha olc, aon olc eile a' teachd.
6 Tha crìoch air teachd, thàinig a'
chrìoch ; tha i ri faire air do shon, feuch
thàinig i.
7 Dh'éirich a' mhaduinn ort, O thusa a
tha ag àiteachadh na tìre ; thàinig an t-àm,
tha là an àmhghair dlùth[o], agus cha-n e
ath-fhreagradh nan sliabh.
8 A nis gu h-àithghearr dòirtidh mi
mach m' fhearg, agus coimhlionaidh mi
mo chorruich ort : agus bheir mi breth
ort a réir do shlighe, agus dìolaidh mi
riut d'uile ghràineileachdan.
9 Agus cha choigil mo shùil, ni mò
bhitheas truas agam : dìolaidh mi riut a
réir do shlighe[r], agus do ghràineileachdan
ann ad mheadhon ; agus bithidh fios agaibh
gur mise an Tighearn' a tha 'bualadh[t].
10 Feuch an là, feuch, thàinig e ; chaidh
a' mhaduinn a mach, thàinig blàth air an
t-slait, ùr-fhàs air an uabhar.
11 Dh'fhàs ainneart suas gu slait aing-

idheachd : cha *mhair* aon diubh[a], no de'n
sluagh, no aon a bhuineas doibh, ni mò
bhitheas cumha sam bith air an son.
12 Thàinig an t-àm, tha an là a' teachd
am fagus ; na deanadh am fear-reice
gairdeachas, no am fear-ceannaich bròn :
oir *thuit* fearg air a mòr-chuideachd uile.
13 Oir cha phill am fear-reice ris an ni
sin a reiceadh, ged robh iad am measg
nam beò ; oir tha an taisbeanadh mu
thimchioll a mòr-chuideachd uile ; cha
phill iad, ni mò neartaicheas aon duine e
féin ann an aingidheachd a bheatha[c].
14 Shéid iad an trompaid, eadhon a
chum na h-uile a dheanamh deas ; ach
cha-n 'eil neach air bith a' dol a chum a'
chatha : oir tha m' fhearg-sa air a mòr-
chuideachd uile.
15 Tha an claidheamh a muigh[d], agus
a' phlàigh, agus a' ghort a stigh : esan a
tha 's a' mhachair bàsaichidh e leis a'
chlaidheamh ; agus esan a tha 's a' bhaile
ni gort agus plàigh 'itheadh suas.
16 Ach iadsan a théid as diubh, théid
as, agus bithidh iad air na sléibhtibh mar
cholumain nan gleann, iad uile a' caoidh,
gach aon diubh air son 'aingidheachd féin.
17 Bithidh na h-uile làmhan lag, agus
bithidh na h-uile ghlùinean anmhunn mar
uisge.
18 Crioslaichidh iad fòs *iad féin* le
eudach-saic[j], agus ni uamhas an còmhd-
achadh, agus bithidh nàire air a' h-uile
aghaidh, agus air an cinn uile bithidh
maoile.
19 Tilgidh iad an airgiod anns na sràid-
ibh, agus atharraichear an òr : cha bhi
an airgiod agus an òr comasach air an
saoradh ann an là feirge an Tighearna[m]:
cha sàsuich iad an anama, ni mò lìonas
iad an còm : a chionn gu-n toir an aingidh-
eachd tuisleadh orra[2].
20 A chionn gu-n d' rinn iad dheth éid-
eadh àillidh agus sgiamhach, leis an do
sgeadaich iad dealbhan gràineil an nithe
fuathach, uime sin bheir mise fainear
gu-m buinear e uatha[3].
21 Agus bheir mi e do làmhan nan
coimheach mar chobhartaich, agus do
dhroch dhaoinibh na talmhainn mar
chreich, agus ni iadsan a thruailleadh.
22 Pillidh mi fòs m' aghaidh uatha,
agus bithidh m' ionad dìomhair air a
thruailleadh ; oir théid an luchd-spùinn-
idh a steach ann, agus truaillidh iad e.
23 Dean slabhruidh ; oir tha am fear-
ann làn euceartan fuilteach[r], agus tha a'
chaithir làn ainneirt.
24 Uime sin, bheir mise a' chuid a's
miosa de na cinnich[s], agus sealbhaichidh
iad an tighean : cuiridh mi fòs cosgadh
air uabhar nan neartmhor, agus truaill-
idhear an ionada naomha[t].
25 Tha léir-sgrios a' teachd, agus iarr-
aidh iad sìth, ach cha bhi i ann.
26 Thig urchuid air urchuid[u], agus
tuairisgeul air thuairisgeul ; an sin iarr-

R.C. 594.

[a] Seph. 1. 2, 3, 18
[b] caib. 20. 3
Salm 74. 9
Tuir. 2. 9
[c] Ecl. 8. 8
[d] Tuir. 1. 20
[e] caib. 20. 1
[f] caib. 3. 14, 22
[g] caib. 1. 26, 27
[1] *teine.*
[h] caib. 1. 4
[i] Dan. 5. 5
[j] Am. 8. 10
[k] caib. 40. 2
[l] Ier. 32. 34
[m] Gnà. 11. 4
[n] Deut. 32. 16, 21
[2] no, *gu-m b'e ceap-tuislidh an aingidh-eachd e.*
[o] caib. 3. 22, 23
[p] Salm 48. 2
[3] no, *ni mise dhoibh e mar ni neòghlan.*
[q] Gnà. 5. 14
Salm 78. 60
[r] 2 Ri. 21. 16
[s] Salm 106. 41
[t] 2 Each. 7. 20
Salm 83. 12
[u] Deut. 32. 23
Ier. 4. 20
[v] caib. 20. 8
[w] Ier. 23. 11

aidh iad sealladh o'n fhàidh : ach eugaidh
an lagh o'n t-sagart[b], agus comhairle o na
seanairibh.
27 Ni an rìgh caoidh, agus bithidh am
prionnsa air 'éideadh le léir-sgrios, agus
bithidh làmhan sluaigh na tìre fo gheilt :
ni mise riu a réir an slighe, agus a réir an
toillteanais bheir mi breth orra, agus bith-
idh fios aca gur mi an Tighearna.

## CAIB. VIII.

1 *Thugadh am fàidh ann an taisbeanaibh Dhé gu Ierusalem,* 5 *agus nochdadh dha ìomhaigh an eud,* 7 *cùirt nan cosamhlachd,* 13 *luchd-caoidh Thamuis,* 16 *agus luchd-aoraidh na gréine.* 17 *Corruich Dhé an aghaidh luchd an ìodhol-aoraidh.*

AGUS tharladh anns an t-seathamh
bliadhna, anns an t-seathamh *mìos,*
anns a' chùigeamh *là* de'n mhìos, an uair
a shuidh mi ann am thigh, agus seanairean
Iudah 'n an suidhe mu'm chomhair[e], gu-n
do thuit orm an sin làmh an Tighearna
Dia[f].
2 An sin dh'amhairc mi, agus feuch,
cosamhlachd[g] mar shàmhladh duine[1]: o
thaisbeanadh a leasraidh agus fodha mar
theine : agus o 'leasraibh agus os a cheann,
mar thaisbeanadh dealanaich, mar dhath
òmair[h].
3 Agus chuir e mach cumachd làimhe[i],
agus ghlac e mi air dual de m' cheann,
agus thog an spiorad suas mi eadar
talamh agus nèamh, agus thug e mi ann
an taisbeanaibh Dhé gu Ierusalem[k], gu
dorus a' gheata a's faide steach, a tha 'g
amharc ris an àirde tuath, far an robh
àite ìomhaigh an eud[l], a bhrosnuicheas
gu eud[n].
4 Agus, feuch, bha glòir Dhé Israeil an
sin, a réir an t-seallaidh a chunnaic mi
anns a' chòmhnard[o].
5 An sin thubhairt e rium, A mhic an
duine, tog suas do shùilean a nis ri slighe
na h-àirde tuath[p]: agus thog mi suas mo
shùilean ri slighe na h-àirde tuath, agus,
feuch mu thuath, aig geata na h-altar-
ach, ìomhaigh so an eud anns an dol a
steach.
6 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, am faic thu ciod a tha iad a' dean-
amh ? na gràineileachda mòra 'tha tigh
Israeil a' cur 'an gniomh an so[q], a chum
gu-n rachainn-sa am fad o m' naomh-
ionad ? ach pill fathasd, chi thu gràineil-
eachdan a's mò.
7 Agus thug e mi gu dorus na cùirte ;
agus an uair a dh'amhairc mi, feuch toll
anns a' bhalla.
8 An sin thubhairt e rium, A mhic an
duine, cladhaich a nis anns a' bhalla :
agus an uair a chladhaich mi anns a'
bhalla, feuch dorus.
9 Agus thubhairt e rium, Imich a
steach, agus feuch gràineileachdan aing-
idh a tha iad a' deanamh an so[v].
10 Mar sin chaidh mi steach[w] agus

chunnaic mi, agus, feuch, uile chosamh-
lachda gach ni a shnàigeas[a], agus gach
beathaich ghràineil, agus uile iodholan
tighe Israeil air an tarruing air a' bhalla,
gach taobh mu'n cuairt.
11 Agus sheas 'n an làthair deich agus
tri fichead fear de sheanairibh tighe Is-
raeil[c], agus 'n am meadhon sheas Iaas-
aniah mac Shaphain, gach fear le 'thùiseir
'n a làimh[d], agus neul tiugh tùise a' dol
suas.
12 An sin thubhairt e rium, A mhic an
duine, am faca tu ciod a tha seanairean
tighe Israeil a' deanamh anns an dorcha[e],
gach fear ann an seòmraichibh 'iomhaigh-
eachd féin? oir tha iad ag ràdh, Cha-n
'eil an Tighearna 'g ar faicinn[g]; thréig an
Tighearn' an talamh.
13 Thubhairt e rium mar an ceudna,
Pill fòs a rìs, chi thu gràineileachdan a's
mò a tha iad a' deanamh.
14 An sin thug e mi gu dorus geata
tighe an Tighearn', a bha ris an àirde
tuath, agus, feuch, an sin shuidh mnathan
a' gul air son Thamuis.
15 An sin thubhairt e rium, Am faca tu
so, a mhic an duine? pill fòs a rìs, chi
thu gràineileachdan na's mo na iad so[k].
16 Agus thug e mi do'n chùirt a's faide
steach de thigh an Tighearn', agus, feuch,
aig dorus teampuill an Tighearn', eadar
an sgàth-thigh agus an altair[l], tuaiream
cùig fir fhichead[m], le 'n cùlaobh ri team-
pull an Tighearn'[n], agus an aghaidh ris
an àird an ear, agus iad ag aoradh do'n
ghréin ris an àird an ear[o].
17 An sin thubhairt e rium, Am faca tu,
O mhic an duine? An ni faoin do thigh
Iudah a bhi 'deanamh nan gràineileachd-
an a tha iad a' deanamh an so? oir lìon
iad an tìr le ainneart, agus phill iad do
m' bhrosnuchadh-sa chum feirge; agus,
feuch, chuir iad am meanglan ri an
sròin.
18 Uime sin buinidh mise *riu-san* fòs
ann am feirg: cha chaomhain mo shùil[s],
ni mò bhitheas truas agam: agus ged
éigh iad ann am chluasaibh le guth àrd[u],
gidheadh cha-n éisd mi riu.

## CAIB. IX.

1 *Ann an taisbeanadh chunnaic am fàidh seisear fhear, agus air gach aon diubh inneal-sgrios.* 4 *Dh'orduicheadh iadsan a bha 'g osnaich air son an gràineileachdan a chomharachadh,* 5 *agus càch a sgrios.*

GHLAODH e fòs ann am chluasaibh
le guth àrd, ag ràdh, Thoir air
uachdarain a' bhaile teachd am fagus,
eadhon gach duine le 'arm-sgriosaidh 'n a
làimh.
2 Agus, feuch, thàinig seisear[1] fhear o
shlighe a' gheata a's àirde, a tha 'g amharc
ris an àirde tuath, agus aig gach fear
'inneal-sgrios féin 'n a làimh: agus bha
aon fhear 'n am measg air 'éideadh le
lìon-eudach[w], agus acfhuinn-sgrìobhaidh
cléirich air a leis, agus chaidh iad a steach,
agus sheas iad ri taobh na h-altarach
umha.
3 Agus dh'éirich glòir Dhé Israeil suas
bhàrr a' cheruib air an robh e[b], gu stairs-
neach an tighe; agus ghlaodh e ris an
duine 'bha air 'éideadh leis an lìon-eudach,
aig an robh an acfhuinn-sgrìobhaidh cléir-
ich r'a thaobh;
4 Agus thubhairt an Tighearna ris,
Imich troimh mheadhon a' bhaile, troimh
mheadhon Ierusaleim, agus cuir comhar-
adh air eudanaibh na muinntir a tha 'g
osnaich[f] agus a' glaodhaich air son nan
uile ghràineileachdan a tha air an dean-
amh 'n a meadhon.
5 Agus ri càch thubhairt e ann am
éisdeachd, Rachaibh-se 'n a dhéigh-san
troimh an bhaile, agus buailibh[h]: na
coigleadh 'ur sùil, ni mò bhitheas truas
agaibh.
6 Marbhaibh gu tur an sean, *agus* an
t-òg, an òigh, agus an leanabh, agus na
mnathan; ach na beanaibh ri aon duine
air am bheil an comharadh[i]; agus tòis-
ichibh aig mo naomh-ionad-sa[j]. An sin
thòisich iad aig na seann daoine a bha fa
chomhair an tighe.
7 Agus thubhairt e riu, Truaillibh an
tigh, agus lìonaibh na cùirtean leis na
mairbh; rachaibh a mach: agus chaidh
iad a mach, agus mharbh iad anns a'
bhaile.
8 Agus tharladh trà bha iad 'g am
marbhadh, agus a bha mise air m' fhàg-
ail, gu-n do thuit mi air m'aghaidh, agus
ghlaodh mi, ag ràdh, Ah! a Thighearna
Dhé, an sgrios thu iarmad Israeil uile[p],
ann an dòrtadh a mach do dhian chorr-
uich air Ierusalem?
9 An sin thubhairt e rium, Tha
aingidheachd tighe Israeil agus Iudah
anmhor[q], agus tha am fearann làn fola[r],
agus am baile làn ceannairc: oir tha iad
ag ràdh, Thréig an Tighearn' an talamh,
agus cha-n 'eil an Tighearn' a' faicinn[t].
10 Agus air mo shon-sa mar an ceudna,
cha chaomhain mo shùil, ni mò bhitheas
truas agam; dìolaidh mi an slighe air
an ceann.
11 Agus, feuch, dh'innis am fear a
bha sgeadaichte leis an lìon-eudach, agus
aig an robh an acfhuinn-sgrìobhaidh r'a
thaobh, a' chùis, ag ràdh, Rinn mi mar a
dh'àithn thu dhomh.

## CAIB. X.

1 *Taisbeanadh nan éibhlean teine a bha air an sgapadh thar a' bhaile.* 8 *Taisbeanadh nan ceruban.* 10 *Dreach agus coslas nan ceruban.*

AN sin dh'amhairc mi, agus, feuch,
anns an speur[v] a bha thar cinn nan
ceruban, thaisbeanadh os an ceann mar
gu-m bitheadh ann clach shaphir, mar
thaisbeanadh coslais rìgh-chaithreach.
2 Agus labhair e ris an duine 'bha
sgeadaichte leis an lìon-eudach[x], agus

R.C. 594.

a Ròm. 1. 23
b caib. 3. 23
c Ier. 19. 1
d Air. 16. 17
e Eph. 5. 12
f Tais. 7. 3 Salm 119. 136 Ier. 13. 17
g caib. 9. 9 Salm 73. 11; 94. 7
h Ecs. 32. 27 Air. 25. 7, 8 1 Ri. 18. 40
i Tais. 9. 4
j Ier. 25. 20 1 Pead. 4. 17
k 2 Tim. 3. 13
l Ioel 2. 17
m caib. 11. 1
n Ier. 2. 27
o Deut. 4. 19 2 Ri. 23. 5 Ier. 44. 17
p Gen. 18. 23, &c.
q Ier. 5. 1
r 2 Ri. 24. 4
s caib. 5. 11
t Salm 10. 11 Isa. 29. 15
u Gnà. 1. 28 Mic. 3. 4 Sech. 7. 13
1 sèanar.
v caib. 1. 22, 23
w Tais. 15. 6
x caib. 9. 2, 3

thubhairt e, Imich a steach eadar na
rothan, fo an cherub, agus lìon do làmh
le éibhlibh teine eadar na ceruban[a], agus
sgap iad thar a' bhaile[b]. Agus chaidh e
steach ann am shealladh.
3 A nis sheas na ceruban air taobh deas
an tighe, 'n uair a chaidh an duine steach;
agus lìon an neul a' chùirt a b'fhaide
stigh.
4 An sin chaidh glòir an Tighearna[d]
suas bhàrr a' cheruib, agus sheas i os
ceann stairsnich an tighe; agus lìonadh
an tigh leis an neul[e], agus bha a' chùirt
làn de dhealradh glòire an Tighearn'.
5 Agus chualas fuaim sgiath nan
ceruban[f] gus a' chùirt a b'fhaide mach,
mar ghuth an Dé uile-chumhachdaich an
uair a labhras e.
6 Agus tharladh, an trà thug e àithne
do'n duine 'bha sgeadaichte leis an lìon-
eudach, ag ràdh, Glac teine o eadar na
rothan, o eadar na ceruban[g], gu-n deach-
aidh e 'n sin a steach, agus sheas e làimh
ris na rothaibh.
7 Agus shìn cerub a mach a làmh o
eadar na ceruban, chum an teine a bha
eadar na ceruban, agus ghabh e dheth;
agus chuir e 'an làmhan an ti 'bha sgead-
aichte leis an lìon-eudach e; neach a ghlac
e agus a chaidh a mach.
8 Agus chunnacas anns na ceruban
cumachd làimhe duine fo an sgiathaibh[h].
9 Agus an uair a dh'amhairc mise, feuch
na ceithir rothan aig taobh nan ceruban[i],
aon roth aig aon cherub, agus roth eile
aig cerub eile: agus bha dreach nan
rothan air dhath cloiche criostail.
10 Agus air son an aogais, bha 'n aon
choslas aca 'n an ceathrar, mar gu-m
bitheadh roth ann am meadhon rotha.
11 'N uair a ghluais iad, dh'imich iad
air an ceithir taobhan; cha do thionn-
daidh iad 'n an imeachd, ach ris an àite
gus an robh an ceann ag amharc, lean
iadsan e; cha do thionndaidh iad an uair
a dh'imich iad.
12 Agus bha an corp gu h-iomlan, agus
an dromannan, agus an sgiathan, agus na
rothan, làn de shùilibh mu'n cuairt air
gach taobh, *eadhon* na rothan a bha aca
'n an ceathrar.
13 Agus ris na rothaibh ghlaodhadh
ann am éisdeachd-sa, Ruithibh[1].
14 Agus bha ceithir eudanan aig gach
aon[q]: aghaidh ceruib a' cheud eudan,
agus aghaidh duine an dara eudan, agus
aghaidh leòmhain an treas, agus aghaidh
iolaire an ceathramh.
15 Agus thogadh suas na ceruban. So
am beò-chreutair a chunnaic mise aig
sruth Chebair.
16 Agus an uair a ghluais na ceruban,
dh'imich na rothan làimh riu: agus an
uair a thog na ceruban suas an sgiathan,
a chum éiridh suas o'n talamh, cha do
thionndaidh na rothan ceudna sin o bhi
'n am fochar.

B.C. 594.

[a] caib. 1. 13
[b] Ecs. 9. 8-10
Tais. 8. 5
[c] caib. 11. 22
Gen. 3. 24
[d] Air. 10. 19
[e] caib. 43. 5
1 Ri. 8. 10, 11
[f] caib. 1. 24
[g] Salm 80. 1
99. 1
[h] rann 21
[i] caib. 1. 15, &c.
[j] caib. 8. 3
[k] caib. 8. 16
[l] caib. 22. 27
Isa. 1. 10, 23
Hos. 5. 10
[m] Mic. 2. 1
[n] caib. 12. 22, 27
2 Pead. 3. 4
[o] caib. 24. 3, &c.
Ier. 1. 13
[1] no, *a rotha.*
[p] caib. 2. 7
Isa. 58. 1
[q] caib. 1. 6, 10
[r] Salm 139. 2, 3
Eoin 2. 24, 25
Eabh. 4. 13
Ròm. 2. 23
[s] caib. 22. 3, 4
2 Ri. 24. 4
Hos. 4. 2

17 'N uair a sheas iad sin, sheas *iad*
*so*; agus an uair a dh'éirich iad sin suas,
dh'éirich *iad so*; oir bha spiorad a' bheò-
chreutair annta.
18 An sin dh'imich glòir an Tighearn'
o stairsnich an tighe, agus sheas i thar
nan ceruban[c].
19 Agus thog na ceruban suas an
sgiathan, agus chaidh iad suas o'n talamh
ann am shealladh: an uair a chaidh iad
a mach, bha na rothan mar an ceudna
làimh riu; agus sheas iad aig dorus geata
'n ear tighe an Tighearn,' agus bha glòir
Dhé Israeil tharta os an ceann.
20 So am beò-chreutair a chunnaic mi
fo Dhia Israeil, làimh ri sruth Chebair;
agus dh'aithnich mi gu-m bu cheruban iad.
21 Bha ceithir eudanan aig gach aon fa
leth, agus aig gach aon bha ceithir sgiath-
an; agus bha coslas làmhan duine fo an
sgiathaibh.
22 Agus b'e coslas an aghaidhean na
h-aghaidhean ceudna a chunnaic mi aig
sruth Chebair, an aogas agus iad féin:
dh'imich iad gach aon dìreach air agh-
aidh.

## CAIB. XI.

1 *Thaisbeanadh do Eseciel dànachd mhaithean Iudah:* 4 *diolaidh Dia am peacaidhean air an ceann.* 13 *Bàs Phelatiah.* 17 *Cruinnichidh Dia a shluagh féin as na dùthchannaibh anns an robh iad air an sgapadh.* 22 *Chaidh glòir an Tighearna suas á meadhon a' bhaile.*

AGUS thog an spiorad suas mi[j], agus
thug e mi gu geata 'n ear tighe an
Tighearn', a tha 'g amharc ris an àird an
ear; agus, feuch, aig dorus a' gheata[k],
cùig fir fhichead: agus chunnaic mi 'n am
measg Iaasaniah mac Asuir, agus Pelatiah
mac Bhenaiah, uachdarain an t-sluaigh[l].
2 An sin thubhairt e, rium, A mhic an
duine, so na daoine a tha 'dealbh uilc[m],
agus a' toirt droch chomhairle 's a' bhaile
so;
3 A tha 'g ràdh, Cha-n 'eil e dlùth;
togamaid tighean[n]: is e *am baile* so an
coire[o], agus sinne an fheòil.
4 Air an aobhar sin, dean fàistneachd
'n an aghaidh, dean fàistneachd a mhic
an duine.
5 Agus thuit orm Spiorad an Tighearn',
agus thubhairt e rium, Abair, Mar so tha
an Tighearn' ag ràdh[p], Mar so thubhairt
sibh, O thigh Israeil: oir is aithne dhomh-
sa na nithe 'tha 'teachd 'n 'ur n-inntinn[r],
*gach uile ni* dhiubh.
6 Mheudaich sibh 'ur mairbh anns a'
chaithir so[s], agus lìon sibh a sràidean
leo-san a mharbhadh.
7 Air an aobhar sin mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, 'Ur mairbh a
chuir sibh 'n a meadhon, is iadsan an
fheòil, agus is i *a' chaithir* so an coire;
ach bheir mise sibh a mach as a
meadhon.
8 Bha eagal oirbh roimh an chlaidh-

eamh; agus bheir mise claidheamh oirbh, deir an Tighearna Dia.

9 Agus bheir mi sibh a mach as a meadhon, agus bheir mi thairis sibh do làmhan choimheach[b], agus ni mi breitheanais 'n 'ur measg.

10 Tuitidh sibh leis a' chlaidheamh[d]: bheir mise breitheanas oirbh ann an iomall Israeil[f], agus bithidh fios agaibh gur mi an Tighearna[g].

11 Cha-n i *a' chaithir* so a bhitheas 'n a coire dhuibh, ni mò bhitheas sibhse 'n a meadhon mar fheòil: ann an iomall Israeil bheir mise breth oirbh.

12 Agus bithidh fios agaibh gur mise an Tighearn'; oir cha do ghluais sibh ann am reachdaibh[h], ni mò 'rinn sibh mo bhreitheanais[i], ach rinn sibh a réir nòis nan cinneach a tha air gach taobh mu'n cuairt duibh.

13 Agus tharladh an trà 'rinn mise fàistneachd, gu-n d' eug Pelatiah mac Bhenaiah[j]: an sin thuit mi sìos air m' aghaidh, agus ghlaodh mi le guth àrd, agus thubhairt mi, Ah! Thighearna Dhia, an dean thu làn-chrìoch air iarmad Israeil?

14 A rìs thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

15 A mhic an duine, is iad do bhràithrean, *eadhon* do bhràithrean, fir do dhìlseachd, agus uile thigh Israeil gu h-iomlan, ris an dubhairt luchd-àiteachaidh Ierusaleim, Imichibh am fad o an Tighearna: dhuinne thugadh am fearann so mar sheilbh.

16 Air an aobhar sin abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Ged a thilg mi fada uam iad am measg nan cinneach[n], agus ged a sgap mi iad am measg nan dùthchanna, gidheadh bithidh mi dhoibh ann am naomh-ionad beag[o], anns na dùthchannaibh gus an tig iad.

17 Uime sin abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Ni mi eadhon 'ur tional o na cinnich[p], agus 'ur cruinneachadh as na dùthchannaibh anns an robh sibh air 'ur sgapadh, agus bheir mi dhuibh fearann Israeil.

18 Agus thig iad d'a ionnsuidh[r], agus bheir iad 'uile nithe fuathach, agus 'uile ghràineileachdan air falbh as.

19 Agus bheir mi dhoibh aon chridhe[s], agus cuiridh mi spiorad nuadh an taobh a stigh dhiubh[t]; agus bheir mi an cridhe cloiche as am feòil[u], agus bheir mi dhoibh cridhe feòla[v];

20 A chum gu-n gluais iad ann am reachdaibh[w], agus gu-n coimhead iad m'orduighean[x], agus gu-n dean siad iad: agus bithidh iad 'n am pobull dhomh-sa[z], agus bithidh mise a'm' Dhia dhoibh-san.

21 Ach *do'n taobh-san* a thionndaidheas an cridhe a réir cridhe an nithe fuathach agus an gràineileachda[b], dìolaidh mise an slighe air an ceann féin[c], deir an Tighearna Dia.

22 An sin thog na ceruban a suas an

B.C. 594.

a caib. 10. 10
b Deut. 28. 36; Neh. 9. 36, 37; Salm 106. 41
c Sech. 14. 4
d Ier. 52. 10
e caib. 3. 12
f 2 Ri. 14. 25
g Salm 9. 16
h Esr. 9. 7; Neh. 9. 34
i 2 Ri. 18. 12
j rann 1; Deut. 7. 4; Gnà. 8. 15; Gnio. 5. 5, 10
k caib. 2. 3-8; 3. 26, 27
l Ier. 5. 21
m 2 Tim. 2. 25
n Lebh. 26. 44; Deut. 30. 3, 4
o Salm 90. 1; 91. 9
p caib. 28. 25; 34. 13; 36. 24; Ier. 30. 18; Am. 9. 14
q caib. 24. 24
r caib. 37. 23; Col. 3. 5-8; Tit. 2. 12
s Ier. 32. 39; 1 Cor. 1. 10
t caib. 18. 31; Salm 51. 10; Luc. 11. 13; Eoin 14. 26
u Sech. 7. 12
v caib. 36. 26
w Salm 105. 45
x Luc. 1. 6
y caib. 24. 19
z Ier. 24. 7; Hos. 2. 23
a Mal. 1. 1
b Eabh. 10. 38
c caib. 22. 31
d 2 Ri. 25. 4, &c.

sgiathan[a], agus na rothan làimh riu; agus bha glòir Dhé Israeil tharta os an ceann.

23 Agus chaidh glòir an Tighearna suas o mheadhon a' bhaile, agus sheas i air an t-sliabh[c] a tha air an taobh an ear de'n bhaile.

24 'N a dhéigh sin ghlac an spiorad a suas mi[e], agus thug e mi ann an an taisbeanadh le Spiorad Dhé gu Caldéa, chum nam braighdean. Mar sin chaidh an sealladh a chunnaic mi suas uam.

25 An sin labhair mi riu-san a bh'anns an daorsa, na h-uile nithe a thaisbein an Tighearna dhomh.

## CAIB. XII.

1 *Le atharrachadh Esecieil nochdadh braighdeanas Shedeciah.* 17 *Ball-chrith agus uamhunn nan Iudhach.* 21 *Chronaich am fàidh iad air son an gnàth-fhocail.*

THAINIG focal an Tighearna fòs a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, tha thu 'chòmhnuidh ann am meadhon tighe cheannaircich[k], aig am bheil sùilean gu faicinn, ach cha-n 'eil iad a' faicinn[l]; tha cluasan aca gu cluinntinn, ach cha-n 'eil iad a' cluinntinn: oir is tigh ceannairceach iad.

3 Uime sin, a mhic an duine, deasaich dhuit féin airneis air son dol air imrich, agus atharraich anns an là 'n an sealladh; agus atharraichidh tu o d'àite, gu àit' eile 'n an sealladh; theagamh gu-n toir iad fainear[m], ged is tigh ceannairceach iad.

4 An sin bheir thu mach d'airneis anns an là 'n an sealladh, mar airneis air son imrich: agus théid thu mach 's an anmoch 'n an sealladh, mar iadsan a théid a mach ann am braighdeanas.

5 Cladhaich troimh an bhalla 'n an sealladh, agus thoir a mach troimh sin.

6 'N an sealladh giùlainidh tu air do ghuaillibh, bheir thu mach anns an dubh-anmoch: còmhdaichidh tu d'aghaidh air chor as nach faic thu an làr: oir chuir mi thu *mar* chomharadh[q] do thigh Israeil.

7 Agus rinn mi ceart mar a dh'àithneadh dhomh: thug mi mach m'airneis anns an là, mar airneis air son braighdeanais, agus anns an anmoch chladhaich mi troimh an bhalla le m' làimh; thug mi mach *i* 's an dubh-anmoch, agus ghiùlain mi air mo ghuaillibh *i* 'n an sealladh.

8 Agus air maduinn thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

9 A mhic an duine, nach dubhairt tigh Israeil, an tigh ceannairceach, riut, Ciod a tha thu 'deanamh[y]?

10 Abair thusa riu, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Do'n phrionnsa ann an Ierusalem *buinidh* an t-uallach[a] so, agus do thigh Israeil a tha 'n am measg.

11 Abair, Tha mise ann am chomharadh dhuibh; amhuil a rinn mise, mar sin nithear riu-san: atharraichidh iad, agus théid iad air falbh ann am braighdeanas[d].

12 Agus am prionnsa a tha 'n am measg[a] giùlainidh e air a ghuaillibh anns an dubh-anmoch, agus théid e mach : cladhaichidh iad troimh an bhalla, chum giùlan a mach troimhe ; còmhdaichidh e 'aghaidh, air chor as nach faic e 'n làr le 'shùilibh.

13 Sgaoilidh mise fòs lìon air[c], agus glacar ann am rib e[d]; agus bheir mi e gu Babilon, gu tìr nan Caldéanach ; gidheadh cha-n fhaic e i, ged gheibh e bàs an sin[f].

14 Agus sgapaidh mi ris gach aon ghaoith na h-uile 'tha m' a thimchioll g' a chòmhnadh[g], agus 'uile bhuidhnean ; agus tairngidh mi mach an claidheamh 'n an déigh.

15 Agus aithnichidh iad gur mise an Tighearna, 'n uair a sgapas mi iad am measg nan cinneach, agus a sgaoileas mi iad feadh nan dùthchannan.

16 Agus fàgaidh mi beagan fhear dhiubh[h] o 'n chlaidheamh, o 'n ghort, agus o 'n phlàigh, a chum gu-n cuir iad an céill an uile ghràineileachdan am measg nan cinneach gus an tig iad ; agus aithnichidh iad gur mise an Tighearn'.

17 Os bàrr, thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

18 A mhic an duine, ith d'aran le crith[j], agus òl d'uisge le ball-chrith agus le cùram ;

19 Agus abair ri sluagh na tìre, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh mu thimchioll luchd-àiteachaidh Ierusaleim, *agus* dùthcha Israeil, Ithidh iad an aran le cùram, agus òlaidh iad an uisge le uamhas, air chor as gu-m bi am fearann fàs o 'n iomlan[1] a tha ann[o], air son fòirneirt na muinntir sin uile a tha 'chòmhnuidh ann[p].

20 Agus nithear na bailtean a tha air an àiteachadh fàs, agus bithidh am fearann falamh ;

21 Agus thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

22 A mhic an duine, Ciod e an gnàthfhocal sin *a th*'agaibh ann am fearann Israeil, ag ràdh, Tha na làithean air an sìneadh[s], agus dh'fhàilnich gach uile fhoillseachadh ?

23 Innis doibh uime sin, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Bheir mise air a' ghnàth-fhocal so sgur, agus cha labhair iad e na 's faide mar ghnàth-fhocal ann an Israel : ach abair riu, Tha na làithean aig làimh, agus buil gach aon taisbeanaidh.

24 Oir cha bhi na's mò aon taisbeanadh faoin, no fàistneachd mhiodalach an taobh a stigh de thigh Israeil.

25 Oir mise Iehobhah, labhraidh mi, agus am focal a labhras mi thig gu crìch[x]: cha dean e na 's faide moille ; oir ann 'ur làithibh-se, O thigh cheannairceich, labhraidh mise am focal, agus ni mi e, deir an Tighearna Dia.

26 A rìs thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

B.C. 594.

[a] Ier. 39. 4
[b] 2 Pead. 3. 4
[c] Tuir. 1. 13 Hos. 7. 12
[d] Ier. 52. 8, &c.
[e] Ier. 44. 28
[f] caib. 17. 16
[g] caib. 5. 10, 12
[h] caib. 6. 8-10
[i] rann 17 Ier. 14. 14 23. 16, 26
[j] caib. 4. 16
[k] Salm 106. 23
[l] Eph. 6. 13, 14
[m] Tais. 6. 17
[n] Tuir. 2. 14
[1] *o a lànachd.*
[o] Sech. 7. 14
[p] Salm 107. 34
[q] Mat. 24. 23, 24
[r] 1 Tim. 4. 1, 2
[s] Am. 6. 3
[t] Salm 101. 7
[u] Esr. 2. 62 Neh. 7. 5 Salm 69. 28 Tais. 20. 12
[v] Hos. 9. 3 Tais. 22. 15
[w] Ier. 6. 14 8. 11
[x] Isa. 14. 24 35. 11 Tuir. 2. 17 Dan. 9. 12 Luc. 21. 33
[y] caib. 22. 28
[z] caib. 38. 22 Isa. 28. 2, 18

27 A mhic an duine, feuch tha tigh Israeil ag ràdh, Tha an taisbeanadh a tha e 'faicinn air son mhòran làithean[b], agus tha e ri fàistneachd mu na h-aimsiribh fad as.

28 Air an aobhar sin abair riu, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Cha bhi aon de mo bhriathraibh-sa air a shìneadh na's faide ; ach am focal a labhras mi, coimhlionar e[e], deir an Tighearna Dia.

## CAIB. XIII.

1 *Chronaicheadh na fàidhean bréige a chionn gu-n d' rinn iad fiosachd an uair nach do chuir an Tighearn' a mach iad.* 17 *Mu thimchioll nam ban-fhàidhean bréige.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, dean fàistneachd an aghaidh fhàidhean Israeil, a tha ri fàistneachd, agus abair thusa riu-san a tha ri fàistneachd as an cridhe féin[i], Eisdibh-se focal an Tighearna ;

3 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Is an-aoibhinn do na fàidhibh amaideach, a tha 'leantuinn an spioraid féin, agus nach faca ni sam bith !

4 O Israeil, is cosmhuil d' fhàidhean ris na sionnaich anns na fàsaichibh.

5 Cha deachaidh sibh suas a chum nam bèarnan[k], ni mò rinn sibh suas a' challaid do thigh Israeil, gu seasamh anns a' chath[l] ann an là an Tighearna[m].

6 Chunnaic iad dìomhanas[n], agus rinn iad fiosachd bhréige, ag ràdh, Deir an Tighearna ; 'n uair nach do chuir an Tighearn' a mach iad : agus thug iad *air daoinibh* earbsadh gu-n daingnicheadh iad am focal.

7 Nach faca sibh sealladh faoin, agus nach do labhair sibh fiosachd bhréige, le bhi 'g ràdh, Thubhairt an Tighearna, ged nach do labhair mise[q]?

8 Air an aobhar sin, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, A chionn gu-n do labhair sibh dìomhanas, agus gu faca sibh breugan[r], uime sin feuch, tha mise 'n 'ur n-aghaidh, deir an Tighearna Dia.

9 Agus bithidh mo làmh air na fàidhibh a chì dìomhanas, agus a tha 'fàistneachd bhreug : cha bhi iad ann an coimhthional mo shluaigh[t], ni mò bhitheas iad air an sgrìobhadh ann an sgrìobhadh tighe Israeil[u], ni mò théid iad a steach do fhearann Israeil[v]; agus aithnichidh sibh gur mise an Tighearna Dia.

10 A chionn, eadhon a chionn gu-n d' thug iad air mo shluagh dol air seacharan, ag ràdh, Sìth[w], agus gun sìth *a bhi* ann : agus thog aon suas balla, agus, feuch, thilg càch thairis e le *crèadh* gun oibreachadh[y].

11 Abair riu-san a tha 'g a thilgeadh thairis le *crèadh* gun oibreachadh, gu-n tuit e : bithidh fras thuilteach ann[z], agus tuirlingidh sibhse, O chlacha-meallain

mòra; agus ni gaoth dhoinionnach a
bhriseadh.
12 Feuch, an uair a thuiteas am balla,
nach abrar ruibh, C'àit am bheil a'
chrèadh leis an do thilg sibh thairis e?
13 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Ni mise fòs a bhriseadh le
gaoith dhoinionnaich ann am fheirg: agus
bithidh fras thuilteach ann am chorruich-
sa ann, agus clachan-meallain mòra[c] ann
am dhian-fheirg g'a mhilleadh.
14 Mar sin brisidh mi sìos am balla a
thilg sibh thairis le *crèadh* gun oibreach-
adh, agus bheir mi nuas gu làr e, air chor
as gu-n leigear ris a bhunaitean; agus
tuitidh e[d], agus bithidh sibhse air 'ur
milleadh 'n a mheadhon: agus aithnich-
idh sibh gur mise an Tighearna[e].
15 Mar so coimhlionaidh mi mo chorr-
uich air a' bhalla, agus orra-san a thilg
thairis e le *crèadh* gun oibreachadh, agus
their mi ruibh, Cha-n 'eil am balla ann,
ni mò tha iadsan a thilg thairis e;
16 *Eadhon* fàidhean Israeil a tha ri
fàistneachd mu thimchioll Ierusaleim[g],
agus a tha 'faicinn seallaidh sìothaimh
dhi[j], agus gun sìth idir ann, deir an
Tighearna Dia.
17 Mar an ceudna, thusa, a mhic an
duine, cuir d'eudan an aghaidh nigheana
do shluaigh, a tha ri fàistneachd as an
cridhe féin, agus dean-sa fàistneachd
'n an aghaidh,
18 Agus abair, Mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Is truagh do na mnathan a
tha 'fuaigheal chluasag ris na h-uile asgalt-
aibh, agus a' cur bhréidean air ceann gach
aoise, a dheanamh seilg air anamaibh.
An dean sibh sealg air anamaibh mo
shluaigh-sa[l], agus an coimhead sibh beò
anama na muinntir a tha 'teachd thug-
aibh?
19 Agus an truaill sibh mise am measg
mo shluaigh air son ghlacaidean eorna[m],
agus air son mhìrean arain, a mharbhadh
nan anama nach bu chòir bàsachadh,
agus a choimhead beò nan anama nach
bu chòir a bhi beò, le 'ur breugaibh do
m' shluagh-sa a tha 'g éisdeachd 'ur
breug[n]?
20 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise
an aghaidh 'ur cluasag, leis am bheil
sibh an sin a' sealg air na h-anamaibh,
a chum an glacadh; agus spìonaidh mise
iad o 'ur gairdeinibh, agus leigidh mi air
falbh na h-anama, na h-anama sin air am
bheil sibh a' sealg a chum an glacadh.
21 Reubaidh mi fòs 'ur bréidean, agus
saoraidh mi mo shluagh a mach as 'ur
làimh, agus cha bhi iad na's mò 'n 'ur
làimh gu bhi air an sealg: agus aithnich-
idh sibh gur mise an Tighearn'.
22 A chionn le breugaibh gu-n d' rinn
sibh cridhe an ionracain dubhach, agus
nach d' rinn mise dubhach e; agus gu-n
do neartaich sibh làmhan an aingidh[s],

R.C. 594.

[a] caib. 12. 24 Mic. 3. 6
[b] Marc. 13. 22 Iud. 24
[c] Isa. 30. 30 Hag. 2. 17
[d] Mat. 7. 26, 27
[e] rann. 9, 21, 23
[f] caib. 11. 21
[g] Ier. 5. 31 28. 1, &c. 29. 31
[h] caib. 7. 19 Salm 101. 3 Isa. 33. 15
[i] 2 Ri. 3. 13, 14 Ier. 42. 20, 21
[j] rann 10
[k] Gal. 6. 7
[l] 2 Pead. 2. 14
[m] 1 Sam. 2. 16, 17 Gnà. 28. 31 Mic. 3. 5 2 Pead. 2. 2, 3
[n] Gnà. 19. 27
[o] Lebh. 20. 3-6
[p] Air. 26. 10 Deut. 28. 37 1 Cor. 10. 11
[q] Salm 37. 22 Ròm. 11. 22
[r] 1 Ri. 22. 23 Iob 12. 16 2 Tes. 3. 11, 12
[s] Ier. 23. 14

chum nach pilleadh e o 'dhroch shlighe,
le bhi 'gealltuinn beatha dha.
23 Uime sin cha-n fhaic sibh dìomhanas
na's mò[a], agus cha dean sibh fàistneachd
tuilleadh; oir saoraidh mise mo shluagh
as 'ur làimh[b], agus bithidh fios agaibh
gur mi an Tighearna.

## CAIB. XIV.

1 *Thug Dia achmhasan do'n t-sluagh a chuir suas ìodholan 'n an cridhe.* 3 *Chomhairlicheadh dhoibh aithreachas a ghabhail.* 12 *Cha saor eadar-ghuidhe air bith iad o'n ghorta,* 15 *o bheathaichibh cronail,* 17 *o'n chlaidheamh,* 19 *agus o'n phlàigh.* 22 *Fàgar iarmad de'n t-sluagh.*

AN sin thàinig cuid de sheanairibh
Israeil a m'ionnsuidh, agus shuidh
iad mu m' choinneamh.
2 Agus thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
3 A mhic an duine, chuir na daoine so
suas an ìodholan 'n an cridhe[f], agus chuir
iad ceap-tuislidh an aingidheachd fa'n
comhair[h]: an leig mise dhoibh air aon
chor m'iarraidh[i]?
4 Uime sin labhair riu, agus abair riu,
Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Gach duine de thigh Israeil a chuireas
suas 'ìodhola 'n a chridhe, agus a chuireas
ceap-tuislidh 'aingidheachd fa chomhair,
agus a thig chum an fhàidh, bheir mise
Iehobhah freagradh dhasan a thig, a réir
lìonmhoireachd 'ìodholan[k].
5 A chum gu-n glac mi tigh Israeil 'n an
cridhe féin, a chionn gu bheil iad uile air
dol air seacharan uamsa tre an ìodholan.
6 Air an aobhar sin, abair ri tigh Israeil,
Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Gabhaibh aithreachas, agus pillibh o 'ur
n-ìodholaibh; agus tionndaidhibh 'ur
n-aghaidh air falbh o 'ur n-uile ghràineil-
eachdaibh.
7 Oir gach aon de thigh Israeil, no de
na coigrich a tha air chuairt ann an Israel
a tha 'g a sgaradh féin uam-sa, agus a'
cur suas 'ìodhola 'n a chridhe, agus a' cur
ceap-tuislidh 'aingidheachd fa chomhair,
agus a' teachd a chum fàidh, a dh'fhios-
rachadh dheth mu m' thimchioll-sa;
bheir mise Iehobhah freagradh dha leam
féin.
8 Agus cuiridh mi mo ghnùis an agh-
aidh an duine sin[o], agus ni mi e 'n a
chomharadh[p] agus 'n a ghnàth-fhocal,
agus gearraidh mi as e o mheadhon mo
shluaigh[q]; agus aithnichidh sibh gur mise
an Tighearn'.
9 Agus ma bhitheas am fàidh air a
mhealladh an trà 'labhair e ni, is mise an
Tighearn' a mheall am fàidh sin[r]; agus
sìnidh mi mo làmh a mach air, agus
sgriosaidh mi e o mheadhon mo phobuill
Israeil.
10 Agus giùlainidh iad peanas an eu-
ceartan: bithidh peanas an fhàidh amh-
uil peanas an ti a dh'iarras *thuige*;

11 A chum nach téid tigh Israeil na's mò air seacharan uamsa[a], agus nach bi iad air an truailleadh na's mò le 'n uile chionta; ach a chum gu-m bi iad dhomh-sa 'n am pobull[c], agus mise dhoibh-san ann am Dhia, deir an Tighearna Dia.

12 Thàinig a rìs focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

13 A mhic an duine, trà pheacaicheas an tìr ann am aghaidh-sa le ciontachadh gu h-anmhor, an sin sìnidh mi a mach mo làmh oirre, agus brisidh mi lorg a h-arain[e], agus cuiridh mi gort oirre, agus gearraidh mi uaipe duine agus ainmhidh.

14 Ged bhitheadh an triuir fhear so[f], Noah[g], Daniel[h], agus Iob[i] innte, *cha* saoradh iad *ach* an anama féin le am fìreantachd[k], deir an Tighearna Dia.

15 Ma bheir mise air beathaichibh cronail dol troimh an fhearann[l], agus gu mill iad e, air chor as gu-m bi e fàs, ionnus nach feud neach air bith dol troimhe air son nam beathaichean :

16 Ged bhitheadh an triuir dhaoine so ann, mar is beò mise, tha an Tighearna Dia ag ràdh, cha saoradh iad aon chuid mic no nigheana ; shaoirteadh iad féin a mhàin, ach bhitheadh am fearann fàs.

17 No ma bheir mise claidheamh air an fhearann so[m], agus gu-n abair mi, A chlaidheimh, imich troimh an fhearann ; air chor as gu-n gearr mi duine agus ainmhidh a mach as[o]:

18 Ged bhitheadh an triuir dhaoine so ann, mar is beò mise, tha an Tighearna Dia ag ràdh, cha saoradh iad aon chuid mic no nigheanan, ach bhitheadh a mhàin iad féin air an saoradh.

19 No ma chuireas mi plàigh[q] do'n fhearann sin, agus gu-n dòirt mi mo chorruich a mach air ann am fuil, a chum duine agus ainmhidh a ghearradh a mach as :

20 Ged bhitheadh Noah, Daniel, agus Iob ann, mar is beò mise, tha an Tighearna Dia ag ràdh, cha saoradh iad aon chuid mac no nighean : cha saoradh iad ach an anama féin le am fìreantachd.

21 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Cia mò gu mòr trà chuireas mi mo cheithir breitheanais[s] ghoirt air Ierusalem, an claidheamh, agus a' ghort, agus am beathach cronail, agus a' phlàigh, a chum duine agus ainmhidh a ghearradh a mach as !

22 Gidheadh feuch, fàgar iarmad ann[u], a bheirear a mach, mic agus nigheanan : feuch, thig iad a mach thugaibh, agus chi sibh an slighe, agus an gniomharan[w]: agus gheibh sibh comhfhurtachd[x] a thaobh an uile a thug mise air Ierusalem, a thaobh gach ni a thug mi air.

23 Agus bheir iad comhfhurtachd dhuibh, an uair a chi sibh an slighe, agus an gniomharan : agus aithnichidh sibh nach ann gun aobhar a rinn mise gach ni a rinn mi ann, deir an Tighearna Dia[b].

B.C. 594.

a Salm 119. 67
1 Pead. 2. 25
b Deut. 8. 2
Ier. 22. 8, 9
Dan. 9. 7
c caib. 37. 27
d Salm 80. 8, &c.
Isa. 5. 2, 7
e Lebh. 26. 26
f Ier. 15. 1
g Gen. 7. 1
h Dan. 10. 11
i Iob 42. 8
j Eoin 15. 6
k Gnà. 11. 4
l Lebh. 26. 22
m Lebh. 26. 25
n Isa. 24. 18
Am. 5. 18, 19
o Seph. 1. 3
p caib. 14. 8
q 2 Sam. 24. 15
r Isa. 58. 1
s caib. 5. 17
33. 27
t Gen. 11. 26, 29
Neh. 9. 7
u caib. 6. 8
Deut. 4. 31
v Hos. 2. 3
w caib. 20. 43
x 1 Eoin 5. 8

## CAIB. XV.

1 *Le cosamhlachd an fhìon-chroinn,* 6 *nochd Dia do Esecìel gu-n tilgeadh e clann Israeil uaithe gu tur.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, Ciod e am fìon-chrann thar crann air bith eile[d], *ma bhitheas e* mar ghéig a tha am measg chraobha na frìthe?

3 An gabhar fiodh dheth gu obair air bith a dheanamh? no an gabhar cnag dheth a chrochadh soithich air bith air?

4 Feuch, tilgear e 's an teine mar chonnadh[j]; loisgidh an teine a dhà cheann, agus loisgear a mheadhon : am bheil e iomchuidh air son cungaidh ?

5 Feuch, an uair a bha e slàn cha robh e iomchuidh air son cungaidh sam bith : cia mò gu mòr is lugha bhitheas e iomchuidh air son oibre, 'n uair a chaitheas an teine e, agus a bhitheas e loisgte !

6 Air an aobhar sin, mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Mar am fìon-chrann am measg chranna na frìthe, a thug mise do'n teine mar chonnadh, is amhluidh a bheir mi luchd-àiteachaidh Ierusaleim.

7 Agus cuiridh mi mo ghnùis 'n an aghaidh, théid iad a mach o theine, agus ni tein' eile an caitheadh[n]: agus aithnichidh sibh gur mise an Tighearna[p], 'n trà chuireas mi mo ghnùis 'n an aghaidh.

8 Agus ni mi am fearann fàs, a chionn gu-n do chuir iad 'an gniomh euceart, deir an Tighearna Dia.

## CAIB. XVI.

1 *Le cosamhlachd leinibh mhaoìth nochdadh ceud staid Ierusaleim.* 6 *Gràdh Dhé d'a taobh.* 15 *A strìopachas gràineil.* 35 *Bhagair Dia Ierusalem le breitheanas uamhasach.* 44 *Thruaill sluagh Israeil iad féin na's mò na na cinnich a bha mu'n cuairt doibh.*

ARIS thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, thoir air Ierusalem a gràineileachdan aithneachadh[r],

3 Agus abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh ri Ierusalem, Tha do bhreth agus do dhùchas o thìr Chanaain; b' Amorach d'athair[t], agus bu Bhan-Hiteach do mhàthair.

4 Agus air son do dhùchais, anns an là 's an d' rugadh thu[v], cha do ghearradh d'imleag, ni mò bha thu air do nigheadh ann an uisge, gu do mhaothachadh : cha do chrathadh salann ort, ni mò bha thu air do spaoileadh.

5 Cha do ghabh sùil air bith truas diot, a chum aon ni dhiubh so a dheanamh dhuit, a dheanamh iochd ort; ach bha thu air do thilgeadh a mach anns a' mhachair fhosgailte, le gràin do d'anam, air an la 's an d' rugadh thu.

6 Agus an trà ghabh mise seachad dlùth
dhuit, agus a chunnaic mi thu salach ann
ad fhuil féin, thubhairt mi riut, *agus thu*
ann ad fhuil, Mair beò[a]; seadh, thubhairt
mi riut, *agus thu* ann ad fhuil, Mair beò.
7 Thug mi ort fàs lìonmhor[b] mar chinn-
eas na faiche, agus dh'fhàs thu lìonmhor
agus mòr ; agus thàinig thu gu sgeadach-
adh maiseach : tha do chìochan air an
cumadh, agus do ghruag air fàs, 'an àite
dhuit a bhi rùisgte agus lom.
8 Agus an uair a ghabh mise seachad
dlùth dhuit, agus a dh'amhairc mi ort,
feuch, bha d'aimsir 'n a h-aimsir ghràidh,
agus sgaoil mise mo sgioball os do cheann[e],
agus dh'fholaich mi do lomnochduidh :
seadh mhionnaich mi dhuit, agus thionns-
gain mi ann an coimhcheangal riut[g], deir
an Tighearna Dia, agus bu leam-sa thu[h].
9 An sin nigh mi thu le uisge[i], seadh,
nigh mi d'fhuil gu glan air falbh uait,
agus dh'ung mi thu le olaidh.
10 Sgeadaich mi thu fòs le obair-
ghréise, agus chuir mi brògan de chraic-
ionn bruic ort, agus chrioslaich mi mu'n
cuairt thu le anart grinn, agus chòmh-
daich mi thu le sìoda.
11 Rinn mi sgiamhach thu mar an
ceudna le usgraichibh, agus chuir mi
làmh-fhailean air do làmhan, agus slabh-
ruidh mu d' mhuineal.
12 Agus chuir mi seud rìomhach air
d'eudan, agus cluas-fhàinneachan ann ad
chluasaibh, agus crùn maiseach air do
cheann.
13 Mar so bha thu air do sgeadachadh
le òr agus le airgiod ; agus bha do thrusgan
a dh'anart grinn[n], agus de shìoda, agus a
dh'obair ghréise; dh'ith thu min-chruith-
neachd[q], agus mil, agus oladh, agus bha
thu ro mhaiseach[r], agus dh'fhàs thu suas
gu bhi a'd' rìoghachd.
14 Agus chaidh d'iomradh a mach am
measg nan cinneach air son do mhaise[t]:
oir bha sin iomlan tre mo sgèimh-sa a
chuir mi ort, deir an Tighearna Dia.
15 Ach chuir thu do dhòigh ann ad
mhaise féin[u], agus rinn thu strìopachas an
aghaidh do chliù[v], agus dhòirt thu mach
do strìopachas air gach neach a ghabh
seachad; bu leis-san thu.
16 Agus ghabh thu de d' chulaidhean,
agus rinn thu maiseach d'ionadan àrda le
dathaibh eug-samhuil[x], agus rinn thu
strìopachas orra, mar nach robh, agus
mar nach bi.
17 Ghabh thu fòs do sheudan rìomhach
de m'òr-sa, agus de m'airgiod, a thug mi
dhuit; agus rinn thu dhuit féin dealbhan
dhaoine, agus chuir thu strìopachas 'an
gniomh leo.
18 Agus ghabh thu do chulaidhean
gréise, agus chòmhdaich thu iad : agus
chuir thu m'oladh-sa, agus mo thùis mu'n
comhair.
19 Mo bhiadh fòs a thug mi dhuit, min-
chruithneachd, agus oladh, agus mil, a

R.C. 594.

[a] Ecs. 3. 7, 8
[b] Ecs. 1. 7
Deut. 1. 10
[c] 2 Ri. 16. 3
2 Each. 33. 6
Isa. 57. 5
[d] Salm 106. 37
[e] Rut 3. 9
[f] Ier. 2. 2
[g] Ecs. 19. 5
[h] Ier. 2. 2
[i] 1 Eoin 5. 6
[j] Ier. 3. 2
[k] Gnà. 9. 14
[l] caib. 20. 7, 8
Isa. 30. 2, 3
[m] Hos. 2. 9
[n] Salm 45. 13, 14
[o] Salm 106. 41
[p] 2 Each. 28. 18
[q] Deut. 32. 13, 14
Salm 81. 16
147. 14
[r] Salm 48. 2
[s] caib. 23. 12, &c.
2 Ri. 16. 7
Ier 2. 18, 36
[t] Salm 50. 2
Deut. 4. 7
Isa. 61. 10
[u] Ier. 7. 4
[v] Isa. 1. 21
Ier. 2. 20
Hos. 1. 2
[w] Gnà. 7. 11
[x] caib. 7. 20
Hos. 2. 8
[y] Hos. 8. 9, 10

thug mi dhuit r'an itheadh, chuir thu
eadhon 'n an làthair iad mar fhàile cùbh-
raidh.
20 Seadh cuideachd, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, ghabh thu do mhic agus do
nigheanan a rug thu dhomh-sa[c], agus iad
so dh'ìobair thu dhoibh-san, gu bhi air an
slugadh suas.
21 An ni suarach dhuit, le d' strìopach-
as, gu-n do mharbh thu mo chlann[d], agus
gu-n d' thug thu iad seachad gu dol troimh
*an teine* air an son-san ?
22 Agus ann ad uile ghràineileachdaibh
agus strìopachais, cha do chuimhnich thu
làithean d'òige[f], trà bha thu lomnochd
agus rùisgte, air do thruailleadh ann ad
fhuil féin.
23 Agus tharladh, an déigh d'aingidh-
eachd uile, (Mo thruaighe, mo thruaighe
thu ! deir an Tighearna Dia,)
24 Gu-n do thog thu dhuit féin fòs ionad
àrd, agus gu-n d' rinn thu dhuit féin àit
àrd anns gach aon sràid[j].
25 Thog thu ionad àrd aig gach aon
cheann de'n t-slighe[k], agus thug thu air do
mhaise 'bhi air a fuathachadh, agus rinn
thu coitchionn thu féin do gach aon a ghabh
seachad, agus rinn thu do strìopachais
lìonmhor.
26 Rinn thu fòs strìopachas leis na
h-Eiphitich[l], do choimhearsnaich, a tha
mòr ann am feòil ; agus mheudaich thu
do strìopachais, a chum mise a bhrosnuch-
adh gu feirg.
27 Feuch uime sin, shìn mise mo làmh
a mach os do cheann, agus lughdaich mi
do lòn[m], agus thug mi thairis thu do thoil
na muinntir leis am fuathach thu[o], nigh-
eana nam Philisteach[p], air am bheil nàire
de d' shlighe mhi-chiataich.
28 Rinn thu mar an ceudna strìopachas
leis na h-Asirianaich[s], a chionn gu robh
thu do-shàthachadh ; seadh, rinn thu
strìopachas leo, agus gidheadh cha-n
fheudadh tu 'bhi air do shàthachadh.
29 Mheudaich thu os bàrr do strìopachas
ann am fearann Chanaain gu ruig Caldéa,
agus gidheadh cha robh thu sàthaichte le
sin.
30 Cionnus a ghlanas mise do chridhe,
tha an Tighearna Dia ag ràdh, an uair a
tha thu 'deanamh nan nithe so uile, obair
mnatha neo-gheamnuidh ladarna[w]?
31 'N uair a tha thu 'togail d'ionaid
àird aig ceann gach slighe, agus a' dean-
amh d'àit àird anns gach aon sràid ; agus
nach robh thu cosmhuil ri strìopaich, (a
chionn nach b'fhiù leat tuarasdal ;)
32 Ach ri mnaoi a ni adhaltranas, a
ghabhas coigrich 'an àit a fir féin.
33 Do na h-uile strìopaichibh bheir iad
duais ; ach tha thusa a' toirt duaise do d'
leannain uile[y], agus 'g an tuarasdalachadh,
a chum gu-n tigeadh iad thugad gach aon
taobh air son do strìopachais.
34 Agus tha thusa dìreach an aghaidh
*nòis* mhnathan eile ann ad striopachas,



Z

am feadh nach 'eil aon neach a' dol air do
dhéigh a dheanamh striopachais : is ann
tha thu a' toirt duaise seachad, agus gun
duais air bith 'g a toirt duit : uime sin tha
thu 'n an aghaidh ann ad *nòs*.
35 Air an aobhar sin, O strìopach[b],
cluinn focal an Tighearna :
36 Mar so tha an Tigheana Dia ag ràdh,
A chionn gu robh do shalchar air a dhòrt-
adh a mach, agus do lomnochduidh air a
leigeadh ris troimh do strìopachais le
d'leannain[e], agus le uile ìodholaibh do
ghràineileachdan, agus le fuil do chloinne,
a thug thu dhoibh[g];
37 Feuch uime sin, cruinnichidh mise
d' uile leannain, leis an do ghabh thu
sòlas, agus na h-uile do'n d' thug thu
gràdh, leis na h-uile do'n d' thug thu
fuath : ni mi eadhon an cruinneachadh
mu'n cuairt ann ad aghaidh, agus leigidh
mi ris dhoibh do lomnochduidh, a chum
gu faic iad do lomnochduidh uile.
38 Agus bheir mi breth ort mar a bheir-
ear breth air mnathan a bhriseas an ceang-
al-pòsaidh[j], agus a dhòirteas fuil[k], agus
bheir mi peanas ort ann an corruich agus
ann an eud.
39 Agus bheir mi thu fòs d'an làimh,
agus tilgidh iad sìos d'àite cnocach[m], agus
brisidh iad sìos d'ionadan àrda ; buinidh
iad dhìot mar an ceudna d'eudach[n], agus
glacaidh iad do sheudan rìomhach, agus
fàgaidh iad thu lomnochd agus rùisgte.
40 Bheir iad mar an ceudna buidheann
a nìos a'd' aghaidh[p], agus clachaidh iad
thu le clachan, agus sàthaidh iad tromhad
an claidhean.
41 Agus loisgidh iad do thighean le
teine[q], agus ni iad breitheanas ort ann an
sealladh mhòran bhan[s]: agus bheir mise
ort sgur de strìopachas, agus cha toir thu
tuarasdal seachad na's mò.
42 Mar sin bheir mi air mo chorruich
riut fois a ghabhail, agus imichidh m'eud
uait, agus gabhaidh mi fois, agus cha bhi
fearg orm na's mò.
43 A chionn nach do chuimhnich thu
làithean d'òige[t], agus gu-n do chuir thu
corruich ormsa anns na nithibh so uile ;
feuch uime sin, dìolaidh mi fòs do shlighe
air do cheann[u], tha an Tighearna Dia ag
ràdh ; agus cha chuir thu 'an gniomh an
neòghloine so thar d'uile ghràineileachd-
aibh.
44 Feuch gach aon a ghnàthaicheas
sean-fhocail, gnàthaichidh *e* an sean-fhocal
so a'd' aghaidh, ag ràdh, Mar a' mhàthair
is amhluidh an nighean.
45 Is tusa nighean do mhàthar, leis am
fuathach a fear agus a clann ; agus is tu
piuthar do pheathraichean, leis am b'
fhuathach am fir agus an clann : bu Bhan-
Hiteach 'ur màthair, agus b'Amorach 'ur
n-athair.
46 Agus is i do phiuthar a 's sine Sama-
ria, i féin agus a nigheanan a tha 'chòmh-
nuidh aig do làimh chlì : agus do phiuthar
a 's oige, a tha 'chòmhnuidh aig do làimh
dheis, Sodom[a] agus a nigheanan.
47 Gidheadh 'n an slighe-san cha do
ghluais thu, ni mò 'rinn thu a réir an gràin-
eileachdan : ach mar gu-m bu ni ro bheag
sin, bha thu air do thruailleadh na's mò
na iadsan ann ad uile shlighibh[c].
48 Mar is beò mise, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, cha d' rinn do phiuthar
Sodom, i féin no a nigheanan, mar a rinn
thusa[d], thu féin agus do nigheanan.
49 Feuch, b' i so aingidheachd do
pheathar Sodom ; uabhar, sàth arain[f],
agus pailteas dìomhanais, bha innte féin
agus 'n a nigheanaibh ; ni mò a neartaich
i làmh a' bhochd agus an fheumaich.
50 Agus bha iad àrdanach[h], agus chuir
iad gràineileachd 'an gniomh ann am
fhianuis-sa ; uime sin thug mi air falbh
iad mar a chunnacas ceart domh[i].
51 Ni mò chuir Samaria 'an gniomh leth
do lochdan-sa ; ach mheudaich thu do
ghràineileachda na's mò na iadsan, agus
dh'fhìreanaich thu do pheathraichean ann
ad uile ghràineileachdaibh a rinn thu[l].
52 Thusa fòs a thug breth air do pheath-
raichibh, giùlain do nàire féin, air son do
lochdan a chuir thu 'an gniomh na's gràin-
eile na iadsan : tha iadsan na's ionraice na
thusa : seadh, bi thusa air do mhaslach-
adh fòs, agus giùlain do nàire, chionn gu-n
d'fhìreanaich thu do pheathraichean.
53 An uair a philleas mi air a h-ais am
braighdeanas[o], bruid Shodoim agus a cuid
nighean, agus bruid Shamaria agus a cuid
nighean, an sin *bheir mi air a h-ais* bruid
do bhraighdean-sa 'n am meadhon ;
54 A chum gu-n giùlain thu do nàire
féin[r], agus gu-m bi thu air do mhaslachadh
anns gach ni a rinn thu, a chionn gu robh
thu 'toirt doibh comhfhurtachd.
55 'N uair a philleas do pheathraichean,
Sodom agus a cuid nighean, gus an ceud
staid, agus a philleas Samaria agus a cuid
nighean gus an ceud staid, an sin pillidh
tusa agus do nigheana gu'r ceud staid.
56 Oir cha robh luaidh air do phiuthair
Sodom ann ad bheul ann an là d'uabhair,
57 Mu-n robh d'aingidheachd air a leig-
eadh ris, agus àm do mhaslaidh, mar
nigheanan Shiria[v], agus na h-uile 'bha
dlùth dhi, agus mar nigheanan nam Phil-
isteach a bha mu'n cuairt duit.
58 Giùlainidh tu do neòghloine agus do
ghràineileachdan, deir an Tighearn'.
59 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Buinidh mise riutsa amhuil mar a
rinn thu féin[w], a rinn tàir air na mionnan,
ann am briseadh a' choimhcheangail.
60 Gidheadh cuimhnichidh[x] mi mo
choimhcheangal riut ann an làithibh d'
òige, agus daingnichidh mi riut coimh-
cheangal sìorruidh[y].
61 An sin cuimhnichidh tu do shlighe[z],
agus bithidh nàire ort, an uair a ghabhas
tu do pheathraichean, do phiuthar a's
sine agus a's òige : agus bheir mise dhuit

B.C. 594.

- a Deut. 32. 32
- b Eoin 4. 10, 18
- c 2 Ri. 21. 9; 1 Cor. 5. 1
- d Mat. 10. 15; 11. 24
- e Salm 139. 11, 12
- f Gen. 13. 10, 13; 18. 20; Deut. 32. 15
- g Ier. 2. 34
- h Gnà. 16. 18; 18. 12
- i Gen. 19. 24; Ier. 20. 16
- j Lebh. 20. 10; Deut. 22. 22
- k Ecs. 21. 12
- l Ier. 3. 11
- m rann. 24, 31
- n Hos. 2. 3
- o Ier. 48. 47; 49. 39
- p Ier. 25. 9
- q 2 Ri. 25. 9
- r rann 63
- s caib. 5. 8, 13; Iob 34. 26; 1 Tim. 5. 20
- t Salm 78. 42
- u caib. 9. 10; 11. 21
- v 2 Ri. 16. 5; Isa. 7. 1
- w Mat. 7. 1, 2
- x Salm 106. 45
- y 2 Sam. 23. 5; Ier. 32. 40; 50. 5
- z Salm 119. 59

iad mar nigheanan[a], ach cha-n ann air
son do choimhcheangail-sa[b].
62 Agus daingnichidh mi mo choimh-
cheangal riutsa[c], agus bithidh fios agad
gur mi an Tighearn':
63 A chum gu-n cuimhnich thu, agus
gu-m bi nàire ort[e], agus nach fhosgail thu
do bheul gu bràth na's mò[g], do bhrìgh do
nàire, 'n uair a bhitheas mise réidh riut
air son gach uile ni a rinn thu, deir an
Tighearna Iehobhah.

## CAIB. XVII.

1 *Chuir am fàidh an céill am breitheanas a bha gu teachd air Sedeciah a chionn gu-n d' rinn e ceannairc an aghaidh rìgh Bhabiloin.* 22 *Fàistneachd mu thimchioll rìoghachd Chriosd.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, cuir a mach toimh-
seachan, agus labhair cosamhlachd ri tigh
Israeil;
3 Agus abair, Mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Thàinig fìreun mòr[l] le
sgiathaibh mòra, agus le altaibh làidir,
làn de chlùmhach, air an robh dathan
eug-samhuil, gu Lebanon, agus ghabh
e am meangan a b'àirde de'n t-seudar[m].
4 Ghearr e dheth bàrr a mheangan òga,
agus thug e leis e gu tìr malairt; shuidh-
ich e ann am baile cheannaichean e.
5 Ghabh e fòs de shìol an fhearainn,
agus chuir e ann am machair thorraich
e[o]; shuidhich e ri taobh uisgeacha mòr
*e*, 'g a chur mar chrann seilich[p]:
6 Agus dh'fhàs e, agus thàinig e gu bhi
'n a fhìonain leathain, air bheag àirde[r],
aig an robh a geugan air an tionndadh
ris, [an fhìreun,] agus aig an robh a
freumhan foipe: mar sin dh'fhàs e 'n
a fhìonain, agus thug e mach geugan,
agus chuir e uaithe meangain.
7 Bha fòs ann fìreun mòr eile, le sgiath-
aibh mòra, agus mòran itich; agus,
feuch, chlaon an fhìonain so a freumha
d'a ionnsuidh[t], agus thilg i mach a geugan
thuige, chum bhi air a h-uisgeachadh le
claisibh a gàraidh.
8 Bha i air a suidheachadh ann am
fearann maith, ri taobh uisgeacha mòra,
chum gu-n tugadh i mach geugan, agus
gu-n giùlaineadh i toradh, agus gu-m
bitheadh i 'n a deadh fhìonain.
9 Abair thusa, Mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Am bi piseach oirre? nach
spìon e nìos a freumhan, agus nach gearr
e dhi a toradh[w], air chor as gu-n searg e?
crìonaidh i ann an uile dhuilleagaibh a
ceud-fhàis, eadhon gun chumhachd mòr,
no mòran sluaigh, g'a spìonadh a nìos as
a freumhan.
10 Seadh, feuch, an déigh a suidheach-
adh, am bi piseach oirre? nach searg i
gu tur an uair a bheanas a' ghaoth an
ear rithe[z]? crìonaidh i 's na claisibh anns
an d'fhàs i.



R.C. 594.

[a] Isa. 54. 1
69. 4
[b] Ier. 31. 31
Eoin 15. 16
[c] Hos. 2. 19, 20
[d] caib. 2. 5
[e] Esr. 9. 6
Dan. 9. 7, 8
[f] 2 Ri. 24. 11-17
[g] Ròm. 3. 19
[h] 2 Each. 36. 13
[i] caib. 29. 14
[j] 2 Ri. 24. 20
Isa. 31. 1-3
[k] rann 9
[l] Hos. 8. 1
[m] 2 Ri. 24. 12
[n] Ier. 37. 7
[o] Deut. 8. 7-9
[p] Isa. 44. 4
[q] 1 Each. 19. 24
[r] rann 14
[s] caib. 32. 8
[t] rann 15
[u] Am. 9. 9, 10
[v] Isa. 11. 1
Ier. 23. 5
[w] 2 Ri. 25. 7
[x] Isa. 53. 2
[y] Isa. 2. 2, 3
Mic. 4. 1, 2
[z] caib. 19. 12
[a] Gen. 49. 10
Isa. 49. 6
Mat. 13. 47, 48

11 Os bàrr, thàinig focal an Tighearn'
a m'ionnsuidh, ag ràdh,
12 Abair a nis ris an tigh cheannairc-
each[d], Nach 'eil fios agaibh ciod *is ciall* do
na nithibh so? Innis doibh, Feuch, tha
rìgh Bhabiloin air teachd gu Ierusalem,
agus ghlac e a rìgh[f], agus a prionnsachan,
agus thug e leis iad gu Babilon:
13 Agus ghabh e de shliochd an rìgh,
agus rinn e coimhcheangal ris, agus ghabh
e mionnan deth[h]: ghlac e fòs daoine
cumhachdach na tìre:
14 A chum gu-m bitheadh an dùthaich
suarach[i], ionnus nach togadh i suas i
féin; ach le 'choimhcheangal a choimh-
ead gu feudadh i seasamh.
15 Ach rinn e ar-a-mach 'n a aghaidh-
san le 'theachdairean a chur do'n Eiphit[j],
a chum gu-n tugadh iad dha eich agus
mòran sluaigh: an éirich gu maith dha[k]?
an téid esan a ni na nithe so as? no am
bris e an coimhcheangal, agus an saorar e?
16 Mar is beò mise, deir an Tighearna
Dia, gu deimhin anns an àite 's *am bheil
còmhnuidh* an rìgh a rinn rìgh dheth-san,
neach a rinn e tàir air a mhionnan, agus
a bhris e a chùmhnantan, *eadhon* leis-
san, ann am meadhon Bhabiloin, gheibh
e bàs.
17 Ni mò ni Pharaoh feum dha[n], le
'fheachd cumhachdach, agus le 'bhuidh-
inn mhòir, anns a' chogadh, le tòrr a
thilgeadh suas, agus le daingnichean a
thogail, a ghearradh as mhòran anama.
18 A chionn gu-n d' rinn e tàir air na
mionnan, leis a' choimhcheangal a bhris-
eadh, (an uair a thug e, feuch, a làmh[q],)
agus a rinn e na nithe so uile, cha téid
e as.
19 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Mar is beò mise, mo mhionn-
an air an d' rinn e tàir, agus mo choimh-
cheangal a bhris e, eadhon sin dìolaidh
mise air a cheann féin.
20 Agus sgaoilidh mi mo lìon air[s], agus
glacar ann am rib e; agus bheir mi e gu
Babilon, agus tagraidh mi ris an sin air
son a chionta, leis an do chiontaich e
a'm' aghaidh.
21 Agus tuitidh na theich thuige, le
'uile fheachd, leis a' chlaidheamh; agus
bithidh iadsan a dh'fhàgar air an sgapadh
ris na h-uile ghaothaibh[u]: agus aithnich-
idh sibh gur mise Iehobhah a labhair e.
22 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Gabhaidh mise mi féin de'n ghéig
a's àirde de'n t-seudar àrd[v], agus suidhich-
idh mi *e*; gearraidh mi o bhàrr a mheang-
an òga, geug mhaoth[x], agus suidhichidh
mi air sliabh uachdarach agus àrd *i*[y].
23 Air sliabh àrd Israeil suidhichidh
mi i: agus togaidh i suas a geug, agus
bheir i mach toradh, agus fàsaidh i 'n a
seudar rìoghail: agus foipe gabhaidh an
uile eunlaith de gach aon iteig còmh-
nuidh[a]: fo dhubhar a geug ni iad còmh-
nuidh.

24 Agus aithnichidh uile chraobha na
macharach gu-n d' thug mise, Iehobhah,
nuas an crann àrd[a], gu-n d'àrdaich mi
an crann ìosal, gu-n d' rinn mi an crann
uaine tioram[c], agus gu-n d' thug mi air
a' chrann thioram a bhi fo bhlàth : mise
Iehobhah labhair, agus ni mi e.

## CAIB. XVIII.

1 *An dòigh air am buin Dia ri duine ionraic,* 10 *ri mac aingidh an duine ionraic,* 14 *agus ri mac ionraic an duine aingidh.* 19 *Giùlainidh gach neach 'aingidheachd féin.* 21 *Gheibh an t-aingidh maitheanas 'n a aingidheachd ma ghabhas e aithreachas.*

THAINIG focal an Tighearn' a m'
ionnsuidh a rìs, ag ràdh,
2 Ciod is ciall duibh, gu bheil sibh a'
gnàthachadh an t-sean fhocail so a thaobh
dùthcha Israeil, ag ràdh, Dh'ith na h-aith-
richean dearcan searbha[e], agus tha déisinn
air fiaclaibh na cloinne?
3 Mar is beò mise, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, cha bhi aobhar agaibh an
sean-fhocal so a ghnàthachadh na 's mò
ann an Israel.
4 Feuch is leam-sa na h-uile anama ;
mar is leam anam an athar, is amhluidh
is leam anam a' mhic : an t-anam a
chiontaicheas gheibh e sin bàs[g].
5 Ach ma bhitheas duine ionraic, agus
gu-n dean e an ni a bhitheas dligheach
agus ceart,
6 Mur d'ith e air na sléibhtibh[i], ni mò
'thog e suas a shùilean ri ìodholaibh tighe
Israeil, no 'thruaill e bean a choimhears-
naich, no 'thàinig e dlùth do mhnaoi a
chuireadh air leth[k],
7 Agus mur do shàruich e aon neach[l],
*ach* gu-n d'thug e 'gheall air ais do'n
fheumach[o]; mur do chreach e neach air
bith le fòirneart, *ach* gu-n d'thug e 'aran
do'n ocrach[q], agus gu-n do chòmhdaich e
'n lomnochd le eudach ;
8 Esan nach d'thug seachad air ocar[s],
ni mò a ghabh riadh, a chum air a h-ais
a làmh o euceart, a rinn breitheanas fìor
eadar duine agus duine[u],
9 A ghluais ann am reachdaibh[v], agus
a choimhead mo bhreitheanais, gu fìrinn
a chur 'an gniomh ; so an duine ionraic,
mairidh esan gu deimhin beò, deir an
Tighearna Dia.
10 Ma ghineas e mac a bhitheas 'n a
shlaidear, agus 'n a fhear-dòrtaidh fola[x],
a ni sàmhuil aon ni dhiubh so,
11 Agus nach dean aon de na *dleasdan-
ais* sin, ach a dh'ith eadhon air na sléibh-
tibh, agus a thruaill bean a choimhears-
naich,
12 A shàruich am bochd agus am feum-
ach, a chreach le fòirneart, nach d' thug
air ais an geall, agus a thog suas a shùil-
ean ri ìodholaibh, a chuir 'an gniomh
gràineileachd,
13 A thug seachad air ocar, agus a
ghabh riadh : am mair e 'n sin beò? cha
mhair e beò : rinn e na gràineileachdan
so uile ; gheibh e gu cinnteach bàs, bithidh
'fhuil air féin[b].
14 Agus, feuch, ma ghineas esan mac a
chi na h-uile lochdan a rinn 'athair, agus
gu-n toir e fainear[d], agus nach dean e an
leithide ;
15 Nach d'ith air na sléibhtibh, ni mò
'thog e suas a shùilean ri ìodholaibh tighe
Israeil, nach do thruaill bean a choimh-
earsnaich,
16 Nach do shàruich aon neach, nach
do ghléidh an geall, ni mò a chreach le
ainneart, *ach* a thug 'aran do'n acrach,
agus a chòmhdaich an lomnochd le eud-
ach ;
17 A thog a làmh o na bochdaibh, nach
do ghabh ocar no riadh, a rinn mo bhreith-
eanais, a ghluais ann am reachdaibh,
cha-n fhaigh esan bàs air son aingidh-
eachd 'athar, mairidh e gu cinnteach
beò.
18 'Athair, a chionn gu-n do shàruich
e gu h-an-iochdmhor, gu-n do chreach e a
bhràthair le fòirneart, agus gu-n d' rinn e
an ni sin nach robh ceart am measg a
shluaigh, feuch, bàsaichidh eadhon esan
'n a aingidheachd[f].
19 Gidheadh tha sibhse ag ràdh, C'ar
son? nach 'eil am mac a' giùlan aingidh-
eachd an athar[h]? An uair a rinn am mac
an ni sin a tha dligheach agus ceart, a
ghléidh e mo reachdan-sa uile, agus a
rinn e iad, mairidh e gu cinnteach beò.
20 An t-anam a chiontaicheas, gheibh
esan bàs : cha ghiùlain am mac aingidh-
eachd an athar[j], ni mò ghiùlaineas an
t-athair aingidheachd a' mhic : bithidh
fìreantachd an fhìrein air féin[m], agus
aingidheachd an aingidh air féin[n].
21 Ach ma philleas an t-aingidh o 'uile
aingidheachd a rinn e[p], agus gu-n coimh-
ead e mo reachdan-sa[r], agus gu-n dean e
an ni sin a tha dligheach agus ceart,
mairidh e beò, cha-n fhaigh e bàs.
22 'Uile lochdan a chuir e 'an gniomh
cha bhi iad air an cuimhneachadh dha[t]:
'n a fhìreantachd a chuir e 'an gniomh
mairidh e beò.
23 Am bheil tlachd air bith agam-sa
ann am bàs an aingidh[w]? tha an Tigh-
earna Dia ag ràdh : nach ann *tha mo
thlachd* 'n a philleadh o 'shlighe, agus
gu-m bitheadh e beò?
24 Ach an uair a philleas am fìrean air
falbh o 'fhìreantachd[y], agus a chuireas e
'an gniomh aingidheachd, a' deanamh a
réir nan uile ghràineileachdan a ni an
t-aingidh, am mair e beò? air 'uile fhìr-
eantachd a rinn e cha bhi iomradh : 'n a
chionta a chiontaich e, agus 'n a pheacadh
a pheacaich e, annta-san gheibh e bàs.
25 Gidheadh tha sibhse ag ràdh, Cha-n
'eil slighe an Tighearna cothromach.
Eisdibh a nis, O thigh Israeil, nach 'eil
mo shlighean-sa cothromach? nach 'eil
'ur slighean-se neo-chothromach?

B.C. 594.

a Luc. 1. 52, 53
1 Cor. 1. 27, 28
b caib. 33. 4
Gnio. 18. 6
c Luc. 23. 31
d rann 28
e Ier. 31. 29
Tuir. 5. 7
f Eoin 8. 24
g Ròm. 6. 23
h Ecs. 20. 5
2 Ri. 23. 26
24. 3, 4
i Lebh. 18. 19, &c.
j Deut. 24. 16
2 Ri. 14. 5, 6
k Lebh. 20. 10
l Ecs. 22. 21, &c.
m Isa. 3. 10, 11
n Ròm. 2. 9
o Deut. 24. 12, 13
p Gnà. 28. 13
q Deut. 15. 7, 8
Isa. 58. 7
Mat. 25. 35
r Seum. 2. 14-26
s Lebh. 25. 36, 37
Neh. 5. 7
Salm 15. 5
t caib. 33. 16
Eabh. 8. 12
u Lebh. 19. 15, 35
Sech. 8. 16
v Salm 119. 1-6
w 1 Tim. 2. 4
2 Pead. 3. 9
x Air. 35. 31
y Eabh. 6. 4-6
10. 26, 27
2 Pead. 2. 20

26 'N uair a chlaonas am fìrean o 'fhìr-
eantachd, agus a chuireas e 'an gniomh
aingidheachd, agus a bhàsaicheas e innte;
air son 'aingidheachd a rinn e, gheibh e
bàs.
27 A rìs, an uair a philleas an t-aingidh
air falbh o 'aingidheachd a chuir e 'an
gniomh, agus a ni e an ni a tha dligheach
agus ceart, gléidhidh e 'anam beò.
28 A chionn gu bheil e 'toirt fainear[c],
agus a' pilleadh o 'uile lochdaibh a chuir
e 'an gniomh, mairidh e gu cinnteach beò,
cha-n fhaigh e bàs.
29 Gidheadh tha tigh Israeil ag ràdh,
Cha-n 'eil slighe an Tighearna cothrom-
ach[e]. O thigh Israeil, Nach 'eil mo
shlighean-sa cothromach? nach 'eil 'ur
slighean-se neo-chothromach?
30 Uime sin bheir mise breth oirbh, O
thigh Israeil, gach aon a réir a shlighe,
tha an Tighearna Dia ag ràdh. Gabhaibh
aithreachas[g], agus pillibh o 'ur n-uile
chionta; mar sin cha dean aingidheachd
'ur milleadh.
31 Tilgibh uaibh 'ur n-uile chionta leis
an do chiontaich sibh[i], agus deanaibh
dhuibh féin cridhe nuadh[j], agus spiorad
nuadh; oir c'ar son a bhàsaicheas sibh,
O thigh Israeil?
32 Oir cha-n 'eil tlachd agam-sa ann am
bàs an ti a bhàsaicheas, tha an Tighearna
Dia ag ràdh: uime sin, pillibh-se, agus
mairibh beò.

## CAIB. XIX.

1 *Tuireadh air son uachdaran Israeil.* 10 *Le cosamhlachd fìonain air a suidheachadh anns an fhàsach nochdadh staid aonaranach Ierusaleim.*

OS bàrr, tog thusa suas tuireadh air
son uachdaran Israeil[n],
2 Agus abair, Ciod i do mhàthair?
leòmhan boirionn: luidh i sìos am measg
leòmhan, dh'altruim i a cuileanan am
measg leòmhan òga.
3 Agus thog i suas aon d'a cuileanaibh:
dh'fhàs e 'n a leòmhan òg[p], agus dh'fhògh-
luim e breth air a' chreich; shluig e
daoine.
4 Chuala na cinnich fòs iomradh air,
ghlacadh e 'n an slochd, agus thug iad e
le slabhruidhean gu tìr na h-Eiphit.
5 A nis, an uair a chunnaic i gu-n d'
fhàs i lag, agus gu-n do chaill i a dòchas,
an sin ghabh i aon eile d'a cuileanaibh,
*agus* rinn i leòmhan òg dheth.
6 Agus dh'imich e sìos agus suas am
measg nan leòmhan, dh'fhàs e 'n a leòmh-
an òg, agus dh'fhòghluim e breth air a'
chreich; shluig e daoine.
7 Agus thug e fainear an àrois, agus
chuir e fàs am bailtean; agus bha an
dùthaich fo uamhas, agus an làn a bha
innte, le fuaim a bheucaich.
8 An sin chruinnich na cinnich 'n a
aghaidh air gach taobh, o na mòr-roinn-

R.C. 594.

[a] Tuir. 4. 20
[b] caib. 17. 6, &c.
[c] Luc. 15. 17, &c.
[d] Deut. 8. 7-9
[e] Gnà. 19. 3
[f] caib. 17. 10; Hos. 13. 15
[g] Tais. 2. 5
[h] Salm 63. 1
[i] Eph. 4. 22, 23
[j] Salm 51. 10; Ier. 32. 39
[k] Bre. 9. 15; 2 Ri. 24. 20; Salm 80. 16
[l] Salm 79. 7
[m] Neh. 9. 37; Hos. 3. 4; Am. 9. 11
[n] caib. 26. 17; 27. 2
[o] caib. 8. 1
[p] 2 Ri. 23. 31, 32; 2 Each. 36. 4-6; Ios. 24. 14
[q] caib. 14. 1, 3, &c.; Eoin 4. 24
[r] caib. 16. 2
[s] Deut. 7. 6
[1] *thug mi mo mhionnan, Ecs. 6. 8.*
[t] Ecs. 3. 8, &c.; Deut. 4. 34, 35

ibh, agus sgaoil iad an lìon thairis air:
ghlacadh e 'n an slochd[a].
9 Agus chuir iad e an sàs ann an slabh-
ruidhean, agus thug iad e gu rìgh Bhabi-
loin; thug iad e gu daingnichean, a chum
nach cluinnteadh tuilleadh a ghuth air
sléibhtibh Israeil.
10 Tha do mhàthair cosmhuil ri
fìonain[b], suidhichte ri taobh nan uisg-
eachan; bha i torrach[d], agus làn de
gheugaibh, a thaobh mhòran uisgeachan.
11 Agus bha slata làidir aice, air son
slata-riaghlaidh nan uachdaran; agus
bha a h-àirde togta suas am measg nan
tiugh-gheugan, agus chunnacas i 'n a
h-àirde féin am measg lìonmhoireachd a
meanglan.
12 Ach spìonadh a nìos i ann an
corruich, thilgeadh i sìos gu làr, agus
thiormaich a' ghaoth an ear suas a meas[f]:
bhriseadh agus sheargadh a slata làidir,
loisg an teine iad.
13 Agus a nis, tha i air a suidheachadh
anns an fhàsach, ann am fearann tioram,
tartmhor[h].
14 Agus tha teine air dol a mach o
shlait d'a geugaibh[k], a loisg a meas[l], air
chor as nach 'eil slat làidir air bith aice
gu bhi 'n a slait gu riaghladh[m]. Is tuir-
eadh so, agus bithidh e 'n a thuireadh.

## CAIB. XX.

1 *Dhiùlt Dia 'bhi air 'fhiosrachadh le seanairibh Israeil:* 4 *dh'aithris e an ceannairc 'n a aghaidh 's an Eiphit,* 13 *'s an fhàsach,* 27 *agus ann an tìr a' ghealllaidh.* 33 *Bhagair e iad le 'chorruich,* 34 *ach gheall e an tional as na dùthchannaibh anns an robh iad air an sgapadh.*

AGUS tharladh anns an t-seachdamh
bliadhna, 's a' chùigeamh *mìos*, air
an deicheamh *là* de'n mhìos, gu-n
d' thàinig cuid àraidh de sheanairibh
Israeil[o] a dh'fhiosrachadh o an Tighearn',
agus shuidh iad ann am làthair-sa.
2 An sin thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
3 A mhic an duine, labhair ri seanair-
ibh Israeil, agus abair riu, Mar so tha
an Tighearna Dia ag ràdh, An d' thàinig
sibh a dh'fhiosrachadh dhiom-sa? mar is
beò mise, deir an Tighearna Dia, cha bhi
mi air m'fhiosrachadh leibh[q].
4 An tagair thusa as an leth, a mhic
an duine, an tagair thu? thoir orra gu-n
aithnich iad gràineileachdan an aithrich-
ean[r];
5 Agus abair riu, Mar so tha an Tigh-
earna Dia ag ràdh, Anns an là 's an do
ròghnaich mise Israel[s], agus anns an do
thog mi suas mo làmh[1] air son sliochd
tighe Iacoib, agus anns an d' rinn mi
mi féin aithnichte dhoibh ann an tìr na
h-Eiphit[t], an uair a thog mi suas mo làmh
air an son, ag ràdh, Is mi Iehobhah 'ur
Dia:
6 Anns an là 's an do thog mi suas mo

làmh air an son, gu an toirt a mach á tìr
na h-Eiphit[a], a chum fearainn a rannsaich
mi mach dhoibh, a' sruthadh le bainne
agus le mil, a's e glòir nan uile fhearann[b].
7 An sin thubhairt mi riu, Tilgibh
uaibh, gach aon neach, gràineileachdan
a shùl[d], agus na truaillibh sibh féin le
ìodholaibh na h-Eiphit; is mise Iehobhah
'ur Dia.
8 Ach chathaich iad a'm' aghaidh[e],
agus cha-n éisdeadh iad rium: cha do
thilg iad uatha, gach aon, gràineileachdan
an sùl, ni mò 'thréig iad ìodhola na
h-Eiphit: an sin thubhairt mi, Dòirtidh
mi mo chorruich orra[g], a chum gu-n
coimhlion mi m'fhearg 'n an aghaidh ann
am meadhon tìre na h-Eiphit.
9 Ach dh'oibrich mi air sgàth m'ainme
féin[i], a chum nach truaillteadh e an
làthair nan cinneach am measg an robh
iad, agus an d' rinn mi mi féin aithnichte
dhoibh 'n an sealladh[k], le an toirt a mach
á tìr na h-Eiphit.
10 Air an aobhar sin thug mi orra dol a
mach á tìr na h-Eiphit[m], agus thug mi iad
a chum an fhàsaich;
11 Agus thug mi dhoibh mo reachdan,
agus dh'fhoillsich mi dhoibh mo bhreith-
eanais, nithe ma choimhlionas duine sam
bith, mairidh e beò annta.
12 A thuilleadh air so fòs, thug mi
dhoibh mo shàbaidean[o], gu bhi 'n an
comharadh eadar mise agus iadsan, a chum
gu-n aithnicheadh iad gur mi an Tighearn'
a tha 'g an naomhachadh.
13 Ach rinn tigh Israeil ceannairc a'm'
aghaidh anns an fhàsach[r]: cha do ghluais
iad ann am reachdaibh, agus rinn iad
tàir air mo bhreitheanais, nithe ma ni
duine, mairidh e beò annta; agus mo
shàbaidean thruaill iad gu mòr[t]: an sin
thubhairt mi gu-n dòirtinn mo chorruich
a mach orra 's an fhàsach[u], a chum an
caitheadh.
14 Ach dh'oibrich mi air sgàth m'ainme
féin, a chum nach bitheadh e air a thruaill-
eadh am measg nan cinneach, ann an
sealladh an d' thug mi mach iad.
15 Ach fòs thog mi suas mo làmh
dhoibh anns an fhàsach, nach tugainn iad
do'n fhearann a thug mi dhoibh[x], a' sruth-
adh le bainne agus le mil, a's e glòir nan
uile fhearann:
16 A chionn gu-n d' rinn iad tàir air mo
bhreitheanais[a], agus nach do ghluais iad
ann am reachdaibh, ach gu-n do thruaill
iad mo shàbaidean: oir chaidh an cridhe
an déigh an ìodholan[b].
17 Gidheadh choigil mo shùil iad o an
sgrios[c], ni mò 'rinn mi crìoch a thoirt orra
's an fhàsach.
18 Agus thubhairt mi r'an cloinn anns
an fhàsach[d], Na gluaisibh-se ann an
reachdaibh 'ur n-aithrichean[e], ni mò
ghléidheas sibh am breitheanais, no
thruailleas sibh sibh féin le an ìodholaibh.
19 Is mise an Tighearn' 'ur Dia[f]; gluais-

B.C. 593.

[a] Deut. 8. 7, &c.
[b] Salm 48. 2
[c] Ier. 17. 22
[d] Lebh. 18. 3 Deut. 29. 16-18 Ios. 24. 14
[e] Bre. 2. 12-15 1 Ri. 11. 5-8 2 Ri. 21. 3, &c.
[f] rann. 13, 16
[g] 2 Ri. 22. 16, 17
[h] rann 17
[i] caib. 36. 21, 22 Deut. 9. 28
[j] Salm 98. 2
[k] Air. 14. 13, &c.
[l] Lebh. 26. 33 Deut. 28. 64 Salm 106. 26, 27
[m] Ecs. 13. 18 Ios. 2. 10
[n] caib. 6. 9 Salm 119. 37
[o] Ecs. 31. 13
[p] Salm 81. 12 Hos. 8. 11 2 Tes. 2. 11
[q] Isa. 1. 11-15
[r] Isa. 63. 10
[s] 2 Ri. 17. 17 Ier. 32. 35
[t] Neh. 13. 18
[u] Air. 26. 65
[v] Ròm. 2. 24
[w] Isa. 57. 5, &c. Ier. 3. 6
[x] Salm 95. 11
[1] *brosnachadh an tabhartas.*
[y] Deut. 31. 20 1 Cor. 10. 22
[z] caib. 16. 19
[a] Gnà. 1. 30, 31
[2] *ionad àrd.*
[b] Salm 78. 37 Am. 5. 25, 26
[c] Salm 78. 38
[d] Deut. v.-xii.
[e] Ier. 9. 14 Am. 2. 4
[f] Ecs. 20. 2 Lebh. 19. 4, &c.

ibh ann am reachdaibh, agus coimhead-
aibh mo bhreitheanais, agus deanaibh
iad:
20 Agus naomhaichibh mo shàbaidean[c];
agus bithidh iad 'n an comharadh eadar
mise agus sibhse, a chum gu-m bi fios
agaibh gur mise an Tighearn' 'ur Dia.
21 Gidheadh, rinn an clann ar-a-mach
ann am aghaidh: cha do ghluais iad ann
am reachdaibh, ni mò 'choimhead iad mo
bhreitheanais gu an deanamh, nithe ma
ni duine, mairidh e beò annta; thruaill
iad mo shàbaidean[f]: an sin thubhairt mi
gu-n dòirtinn a mach mo chorruich orra,
chum gu-n coimhlionainn m'fhearg 'n an
aghaidh anns an fhàsach.
22 Gidheadh, phill mi air a h-ais mo
làmh[h], agus rinn mi air sgàth m'ainme
féin, a chum nach bitheadh e air a thruaill-
eadh ann am fianuis nan cinneach, ann
an sealladh an d' thug mi mach iad[j].
23 Thog mi suas mo làmh dhoibh fòs
anns an fhàsach, gu-n sgapainn iad am
measg nan cinneach[l], agus gu-n sgaoilinn
iad feadh nan dùthchannan;
24 A chionn nach do chuir iad 'an
gniomh mo bhreitheanais, ach gu-n d' rinn
iad tàir air mo reachdaibh, agus gu-n do
thruaill iad mo shàbaidean, agus gu robh
an sùilean an déigh ìodholan an aithrich-
ean[n].
25 Uime sin thug mi dhoibh fòs reachd-
an nach robh maith[p], agus breitheanais
leis nach bitheadh iad beò.
26 Agus thruaill mi iad 'n an tiodhlac-
aibh féin[q], le iad a bhi 'toirt air gach ni a
dh'fhosglas a' bhrù dol troimh *an teine*[s],
ionnus gu-n deanainn-sa fàs iad, a chum
gu-n aithnicheadh iad gur mi an Tigh-
earn'.
27 Uime sin, a mhic an duine, labhair
ri tigh Israeil, agus abair riu, Mar so tha
an Tighearna Dia ag ràdh, Ann an so
fòs mhasluich 'ur n-aithrichean mise[v], le
ciontachadh gu trom a'm' aghaidh.
28 'N uair a thug mi iad do'n fhearann,
mu'n do thog mi suas mo làmh gu-n
tugainn doibh e, an sin chunnaic iad gach
cnoc àrd[w], agus na h-uile chranna tiugha,
agus dh'ìobair iad an sin an ìobairtean,
agus an sin thug iad seachad an[1] tabhart-
ais fhuathach[y]: an sin fòs rinn iad am
fàile cùbhraidh[z], agus dhòirt iad a mach
an ìobairtean dibhe.
29 An sin thubhairt mi riu, Ciod an
t-ionad àrd gus am bheil sibh a' dol?
agus goirear Bamah[2] mar 'ainm gus an
là an diugh.
30 Uime sin, abair ri tigh Israeil, Mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Am bheil
sibh air 'ur truailleadh a réir nòis 'ur
n-aithrichean? agus am bheil sibh a' cur
strìopachais 'an gniomh a réir an gràineil-
eachda-san?
31 Oir an uair a tha sibh a' toirt seachad
'ur tiodhlaca, 'n uair a tha sibh a' toirt
air 'ur mic dol troimh an teine, tha sibh

'g 'ur truailleadh féin le 'ur n-uile ìodhol-
aibh, eadhon gus an là an diugh: agus
an toir mise freagradh dhuibh, O thigh
Israeil? Mar is beò mi, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, cha toir mi dhuibh freag-
radh.
32 Agus an ni sin a tha 'teachd 'n 'ur
n-aire cha tachair air chor air bith[c], anns
am bheil sibh ag ràdh, Bithidh sinn mar
na cinnich[e], mar mhuinntir nan dùth-
channan, ann an seirbhis a thoirt do
chrann agus do chloich.
33 Mar is beò mise, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, gu cinnteach le làimh
chumhachdaich[f], agus le gairdein sìnte
mach, agus le corruich air a dòrtadh a
mach, riaghlaidh mise os 'ur ceann:
34 Agus bheir mi mach sibh as na
slòigh[g], agus tionailidh mi sibh as na
dùthchannaibh anns am bheil sibh air 'ur
sgapadh, le làimh thréin, agus le gairdein
sìnte mach, agus le corruich air a dòrtadh
a mach.
35 Agus bheir mi sibh gu fàsach nam
fineachan[i], agus an sin tagraidh mi ruibh
aghaidh ri h-aghaidh[j].
36 Amhuil a thagair mi ri 'ur n-aith-
richibh ann am fàsach tìre na h-Eiphit[l],
is amhuil a thagras mi ruibhse, deir an
Tighearna Dia.
37 Agus bheir mi oirbh imeachd fo 'n
t-slait[n], agus bheir mi sibh fo cheangal a'
chùmhnaint.
38 Agus glanaidh mi mach as 'ur measg
na ceannaircich[o], agus an dream a tha
'ciontachadh a'm' aghaidh: bheir mi iad
a mach as an dùthaich anns am bheil
iad air chuairt, agus cha téid iad a steach
do fhearann Israeil[p]: agus aithnichidh sibh
gur mise an Tighearn'.
39 Air 'ur son-se, O thigh Israeil, mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Imich-
ibh, deanaibh seirbhis, gach aon duine
d'a ìodholaibh a nis 'n a dhéigh so[r], mur
éisd sibh riumsa; ach na truaillibh m'ainm
naomh-sa na's mò le 'ur tabhartais agus
le 'ur n-ìodholaibh[s].
40 Oir ann am shliabh naomh-sa[t], ann
an sliabh àirde Israeil, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, ann an sin ni uile thigh
Israeil, na bhitheas air thalamh uile
dhiubh, seirbhis dhomh-sa: an sin gabh-
aidh mi riu[v], agus an sin iarraidh mi 'ur
tabhartais, agus ceud thoradh 'ur n-ìob-
airtean, le 'ur n-uile nithibh naomha.
41 Gabhaidh mi ruibh le 'ur boltrach
cùbhraidh[x] an uair a bheir mi mach sibh
o na fineachaibh[y], agus a thionaileas mi
sibh o na dùthchannaibh anns an robh
sibh air 'ur sgapadh; agus bithidh mi air
mo naomhachadh annaibh ann am fianuis
nan cinneach[a].
42 Agus aithnichidh sibh gur mise an
Tighearn'[b], an uair a bheir mi sibh gu fear-
ann Israeil, gus an dùthaich mu'n do thog
mi suas mo làmh gu-n tugainn i do 'ur
n-aithrichibh.

R.C. 593.

a caib. 16. 61
b Iob 42. 6
c caib. 11. 5
d Salm 25. 11
115. 1
1 Eoin 2. 12
e rann 40
f Ier. 21. 5
g Deut. 30. 5
h Ier. 21. 14
i Hos. 2. 14, 15
j Ier. 2. 9
Isa. 1. 18
k caib. 21. 4
l Air. xiv., &c.
m Marc. 9. 44
n Lebh. 27. 22
Ier. 33. 13
o caib. 34. 17
Mat. 25. 32, 33
p Ier. 44. 14
q Deut. 32. 2
r Bre. 10. 14
Am. 4. 4
s Isa. 1. 13
t Isa. 2. 2, 3
25. 6, 7
u Iob 9. 22
v Isa. 60. 7
Sech. 8. 20, &c.
Mal. 3. 4
w Salm 45. 3
x Phil. 4. 18
y 1 Pead. 2. 9
z Isa. 22. 4
a Isa. 5. 16
b caib. 38. 23
c Isa. 28. 19

43 Agus ann an sin cuimhnichidh sibh
'ur slighe[a], agus 'ur n-uile dheanadais,
anns an robh sibh air 'ur truailleadh:
agus bithidh sibh gràineil ann 'ur seall-
adh féin[b] air son 'ur n-uile lochdan a rinn
sibh.
44 Agus aithnichidh sibh gur mise an
Tighearn', an uair a dh'oibricheas mi leibh
air son m'ainme féin[d], cha-n ann a réir
'ur droch shlighe, no a réir 'ur deanadais
aingidh, O thigh Israeil, deir an Tighearna
Dia.
45 Os bàrr thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
46 A mhic an duine, cuir d'aghaidh ris
an àirde deas, agus leig sìleadh *do d'fhocal*
ri deas, agus dean fàistneachd an aghaidh
frìthe na macharach mu dheas;
47 Agus abair ri frìth na h-àirde deas,
Eisd focal an Tighearna; Mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, fadaidh
mise teine annad[h], agus loisgidh e gach
uile chrann uaine annad, agus gach uile
chrann seargta; cha mhùchar an teine las-
arach, agus loisgear ann gach uile aghaidh,
o dheas gu ruige tuath[k].
48 Agus chì gach uile fheòil gur mise,
an Tighearn', a las e: cha bhi e air a
mhùchadh[m].
49 An sin thubhairt mise, Ah! a Thigh-
earna Dhé, tha iad ag ràdh do m' thaobh-
sa, Nach 'eil e 'labhairt chosamhlachd
dorcha?

## CAIB. XXI.

1 *Fàistneachd an aghaidh fearainn Israeil.* 18 *Stiùradh claidheamh rìgh Bhabiloin an aghaidh Ierusaleim.* 28 *Léir-sgrios nan Amonach.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, cuir d'aghaidh ri
Ierusalem, agus leig sìleadh[q] *do d'fhocal*
ris na h-ionadaibh naomha, agus dean
fàistneachd an aghaidh fearainn Israeil,
3 Agus abair ri fearann Israeil, Mar so
tha an Tighearn' ag ràdh, Feuch, tha mise
ann ad aghaidh, agus tairngidh mi mach
mo chlaidheamh as a thruaill, agus buin-
idh mi mach asad am fìrean agus an
t-aingidh[u].
4 A chionn gu-n gearr mi as uait am
fìrean agus an t-aingidh, uime sin théid
mo chlaidheamh a mach as a thruaill an
aghaidh gach uil' fheòla[w], o dheas gu
tuath:
5 A chum gu-n aithnich gach uile fheòil
gu-n do tharruing mise Iehobhah mo
chlaidheamh a mach as a thruaill; cha
phill e air ais na's mò.
6 Dean acain uime sin[z], a mhic an
duine, a dhochainneas do leasraidh; agus
le searbhas dean osnaich fa chomhair an
sùl.
7 Agus tarlaidh, an uair a their iad riut,
C'ar son a tha thu 'g osnaich? gu freagair
thusa, Air son an sgeoil[c], a chionn gu

bheil e 'teachd : agus leaghaidh gach aon
chridhe, agus bithidh na h-uile làmhan
lag, agus gach aon spiorad fann, agus na
h-uile ghlùinean anmhunn mar uisge:
feuch tha e' teachd, agus bheirear e gu
crìch, deir an Tighearna Dia.
8 A rìs thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
9 A mhic an duine, dean fàistneachd,
agus abair, Mar so tha an Tighearn' ag
ràdh, Abair, Tha claidheamh[a], tha claidh-
eamh air a gheurachadh, agus fòs air a
lìomhadh.
10 Tha e air a gheurachadh a dhean-
amh àir ghoirt ; tha e air a lìomhadh a
chum gu-n dealradh e; a chum gu-n
tilgeadh e sìos slat rìoghail mo mhic, gun
chrann air bith a chaomhnadh.
11 Agus thug e gu bhi air a lìomhadh
e, chum gu-m bitheadh e air a ghlacadh :
tha an claidheamh air a gheurachadh,
agus tha e air a lìomhadh, gu 'thoirt do
làimh a' mharbhaiche[e].
12 Eigh agus nuallaich, a mhic an
duine, oir bithidh e air mo shluagh-sa,
air uile mhòr-uaislibh Israeil: bithidh
uamhasan, do thaobh a' chlaidheimh[h], air
mo shluagh : buail, uime sin, air do leis[i].
13 Oir tha e dearbhta ; agus an t-slat
rìoghail an uair nach coigil e i, cha bhi
ann na's mò, deir an Tighearna Dia.
14 Dean thusa, uime sin, a mhic an
duine, fàistneachd, agus buail do làmhan
air a chéile, agus bitheadh an claidheamh
an treas uair air a dhùblachadh, claidheamh
nan daoine marbhta, claidheamh a' ghaisg-
ich a mharbhadh, a théid a steach d'an
seòmraichibh uaigneach.
15 Chuir mi roinn a' chlaidheimh an
aghaidh an geatachan uile, a chum gu
meathadh an cridhe[l], agus gu meudaichear
am milleadh : ah ! rinneadh loinnreach e,
gheuraicheadh air son an àir e.
16 Imich thusa taobh, no taobh éigin,
air do làimh dheis, no air do làimh chlì,
ciod air bith taobh a tha a' d'aghaidh.
17 Buailidh mise fòs mo làmhan air a
chéile, agus bheir mi air mo chorruich
gu-n gabh i fois : mise Iehobhah thubh-
airt *e*.
18 Thàinig focal an Tighearn' a m'
ionnsuidh a rìs, ag ràdh,
19 Mar an ceudna, a mhic an duine,
sònraich dà shlighe dhuit féin, a chum
gu-n tigeadh claidheamh rìgh Bhabiloin :
thig araon an dithis a mach as an aon tìr ;
agus tagh thusa àite, tagh e aig ceann na
slighe chum a' bhaile.
20 Sònraich slighe, chum gu-n tigeadh
an claidheamh gu Rabat[m] nan Amonach,
agus gu Iudah ann an Ierusalem, *a'
chaithir* dhaingnichte.
21 Oir sheas rìgh Bhabiloin aig deal-
achadh na slighe, aig ceann an dà shlighe,
a dheanamh fiosachd : lìomh e a shaigh-
dean ; chuir e a chomhairle ri dealbhan,
sheall e anns an sgamhan.

R.C. 593.

[a] Deut. 32. 41
[b] Air. 32. 23
[c] Hos. 7. 2
[d] Isa. 64. 6
[e] rann 19
[f] Ier. 52. 2
[g] caib. 17. 19, 24
[h] Deut. 32. 25
[i] Ier. 31. 19
[j] Luc. 1. 52
[k] Gen. 49. 10 Luc. 1. 32, 33
[l] caib. 22. 14
[m] Ier. 49. 2
[n] caib. 25. 10 Seph. 2. 9

22 Aig a làimh dheis bha an fhàistneachd
air son Ierusaleim, a dh'orduchadh cheann-
feadhna, a dh'fhosgladh a' bheoil anns an
àr, a thogail suas a' ghutha le iolaich, a
dh'orduchadh reitheachan-cogaidh an
aghaidh nan geatachan, a thilgeadh suas
tòrra, a thogail daingnich.
23 Agus bithidh e dhoibh-san mar
neach ri fàistneachd bhréige 'n an seall-
adh, dhoibh-san a thug mionnan : ach
gairmidh e gu cuimhne an aingidheachd[b],
a chum gu-m bi iad air an glacadh.
24 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, a chionn gu-n
d' thug sibh air 'ur n-aingidheachd a bhi
air a cuimhneachadh[c], le 'ur n-eusaontas
a bhi air a leigeadh ris, air chor agus gu
bheil 'ur lochdan follaiseach 'n 'ur n-uile
dheanadas[d]: a chionn gu bheil sibh air
'ur toirt gu cuimhne glacar 'an làimh
sibh.
25 Agus thusa, a phrionnsa mhi-dhiadh-
aidh, aingidh Israeil[f], aig am bheil do là
air teachd[g], anns am bi crìoch air aingidh-
eachd ;
26 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Atharraich an coron rìoghail, agus
thoir dhìot an crùn : cha-n e an t-aon
ceudna *'bhitheas ann* : àrdaich an t-ìosal[j],
agus ìslich an t-àrd.
27 Tilgidh mi e bun os ceann, bun os
ceann, bun os ceann, agus cha bhi e ann,
gus an tig esan aig am bheil còir air[k],
agus *dhàsan* bheir mi e.
28 Agus thusa, a mhic an duine, dean
fàistneachd, agus abair, Mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh a thaobh nan
Amonach, agus a thaobh am maslaidh:
eadhon abair thusa, Tha an claidheamh,
tairngte : air son an àir tha e lìomhta ;
air son sgrios tha e mar dhealanach.
29 Am feadh a tha thu 'faicinn dhuit
féin dìomhanais, am feadh a tha thu
'fàistneachd dhuit féin bréige, a chum do
thoirt air mhuinealaibh na muinntir a
leònadh, nan aingidh aig am bheil an là
air teachd, anns am bi crìoch air an
euceart.
30 An toir mi air pilleadh air ais g' a
thruaill? Anns an àite 's an do chruth-
aicheadh thu, ann am fearann do dhùch-
ais, bheir mise breth ort.
31 Agus dòirtidh mi mach ort mo dhian
chorruich ; séididh mi ort ann an teine
m' fheirge, agus bheir mi thairis thu do
làimh dhaoine brùideil, cleachdta ri mill-
eadh.
32 Bithidh tu mar chonnadh do'n
teine : bithidh d'fhuil ann am meadhon
an fhearainn ; cha bhi thu na's mò air
chuimhne[n]; oir mise Iehobhah labhair e.

## CAIB. XXII.

1 *Gràineilachdan Ierusaleim.* 17 *Loisgidh Dia clann Israeil mar shal 'am meadhon na h-àmhuinn.* 23 *Truaillidheachd gach uile*

*shluaigh, air son an do dhòirteadh dian-chorruich Dhé orra.*

OS bàrr thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A nis, a mhic an duine, an tagair thu,
an tagair thu á leth na caithreach fhuil-
eachdaich? seadh, feuchaidh tu dhi a
h-uile ghràineileachdan.
3 An sin abair thusa, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Tha a' chaithir a'
dòrtadh fola 'n a meadhon, a chum gu-n
tigeadh a h-àm, agus a' deanamh ìodhola
'n a h-aghaidh féin, gu i féin a thruaill-
eadh.
4 Tha thu air fàs ciontach ann ad fhuil
a dhòirt thu[c], agus thruaill thu thu féin
ann ad ìodholaibh a rinn thu; agus thug
thu air do làithean teachd dlùth, agus
thàinig thu chum do bhliadhnachan;
uime sin rinn mise dhìot masladh do na
cinnich, agus ball-magaidh do na h-uile
dhùthchannaibh.
5 Iadsan a tha dlùth, agus iadsan a tha
fada uait, ni iad fanoid ortsa, a tha mi-
chliùiteach, a tha ri mòran sàruchaidh.
6 Feuch tha uachdarain Israeil annad,
gach aon a réir a chumhachd a dhòrtadh
fola.
7 Annad-sa rinn iad dìmeas air athair
agus màthair; ann ad mheadhon bhuin
iad le ainneart ris a' choigreach: annad-
sa shàruich iad an dìlleachdan agus a
bhantrach.
8 Rinn thu tàir air mo nithibh naomha-
sa, agus thruaill thu mo shàbaidean.
9 Annad-sa tha luchd aithris sgeoil a
dhòrtadh fola[e]: agus annad-sa tha iad ag
itheadh air na sléibhtibh: ann ad mheadh-
on tha iad a' cur 'an gniomh neòghloine.
10 Annad-sa leig iad ris lomnochduidh
an athar; dh'ìslich iad annad ise a chuir-
eadh a thaoibh air son neòghloine.
11 Agus rinn aon gràineileachd le
mnaoi a choimhearsnaich; agus thruaill
aon eile gu gràineil nighean a mhnatha;
agus dh'ìslich neach eile annad a phiuthar,
nighean 'athar.
12 Annad-sa ghabh iad duais gu fuil a
dhòrtadh: ghabh thu ocar agus riadh,
agus bhuannaich thu gu sanntach o d'
choimhearsnaich le aua-cothrom, agus
dhì-chuimhnich thu mise[k], deir an Tigh-
earna Dia.
13 Feuch uime sin bhuail mise mo làmh
air do bhuannachd neo-ionraic a rinn thu,
agus air d'fhuil, a bha ann ad mheadhon.
14 An urrainn do chridhe fulang[l], no
an urrainn do làmhan a bhi làidir anns na
làithibh anns am buin mise riut? Mise
Iehobhah labhair, agus ni mi e.
15 Agus sgapaidh mi thu am measg nan
cinneach[n], agus sgànraidh mi thu am
measg nan dùthchannan, agus caithidh
mi do neòghloine asad[p].
16 Agus bithidh tu air do thruailleadh
ann an sealladh nan cinneach, agus aith-
nichidh tu gur mise an Tighearn'.

R.C. 593.

[a] Salm 119. 119
Isa. 1. 22, 25
[b] Isa. 1. 25
[c] 2 Ri. 21. 16
[d] caib. 20. 8, 33
[e] caib. 18. 6, &c.
Lebh. 19. 16
[f] Hos. 6. 9
[g] caib. 13. 18-20
[h] caib. 34. 3
Mic. 3. 11
Seph. 3. 3, 4
[i] Mal. 2. 7, 8
[j] Lebh. 10. 10
[k] Deut. 32. 18
[l] caib. 28. 9
Iob 9. 4
Isa. 31. 3
[m] Tuir. 2. 14
[n] Deut. 4. 27
[o] Ier. 5. 26-31
[p] caib. 28. 27
[q] Ecs. 23. 9
[r] Isa. 63. 5

17 Agus thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
18 A mhic an duine, tha tigh Israeil
air fàs dhomh-sa mar shal[a]; tha iad uile
'n an umha, agus 'n an stàn, agus 'n an
iarunn, agus 'n an luaidh, ann am meadh-
on na h-àmhuinn; cha-n 'eil annta ach
sal airgid[b].
19 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, A chionn gu-n
d'fhàs sibh uile 'n 'ur sal, feuch, uime sin,
cruinnichidh mise sibh gu meadhon Ieru-
saleim.
20 Mar a chruinnicheas iad airgiod,
agus umha, agus iarunn, agus luaidh
agus stàn gu meadhon na h-àmhuinn, a
chum an teine a shéideadh air, gus a
leaghadh; is amhuil a chruinnicheas mise
sibhse ann am chorruich, agus ann am
fheirg, agus fàgadh mi sibh an sin, agus
leaghaidh mi sibh.
21 Seadh, cruinnichidh mi sibh, agus
séididh mi oirbh ann an teine mo chorr-
uich, agus bithidh sibh air 'ur leaghadh
'n a mheadhon.
22 Mar a leaghar airgiod ann am
meadhon na h-àmhuinn, is amhluidh a
leaghar sibhse 'n a meadhon-se; agus
aithnichidh sibh gu-n do dhòirt mise
Iehobhah mach mo chorruich oirbh[d].
23 Agus thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
24 A mhic an duine, abair ris *an fhear-
ann*, Is tusa am fearann nach 'eil air
d'uisgeachadh, air nach do thuit frasachd
ann an là na dian-fheirge.
25 Tha co-bhoinn fhàidhean[f] 'n a
mheadhon; mar leòmhan beucach 'an
tòir air a' chreich: shluig iad anaman[g]:
ghlac iad an t-ionmhas agus na nithe
luachmhor[h]: rinn iad a bhantraichean
lìonmhor 'n a mheadhon.
26 Bhris a shagairt mo reachd[i], agus
mhi-naomhaich iad mo nithe naomha:
cha do chuir iad dealachadh sam bith
eadar an naomh agus am mi-naomh[j],
ni mò dh'fheuch iad ciod tha neòghlan,
agus ciod glan: agus dh'fholuich iad an
sùilean o mo shàbaidean, agus tha mi air
mo mhi-naomhachadh 'n am measg.
27 Tha 'uachdarain 'n a mheadhon
mar mhadraidh-alluidh, cìocrach a chum
creiche, a dhòrtadh fola, a sgrios anaman,
a dh'fhaotainn buannachd neo-ionraic.
28 Agus chòmhdaich 'fhàidhean iad
le *crèadh* gun oibreachadh, a' faicinn
dìomhanais[m], agus a' fàistneachd bhreug
dhoibh, ag ràdh, Mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, 'n uair nach do labhair an
Tighearna.
29 Ghnàthaich sluagh an fhearainn
ainneart[o], agus chuir iad 'an gniomh
reubainn, agus shàruich iad am bochd
agus am feumach: seadh, rinn iad fòir-
neart air a' choigreach gu h-eucorach[q].
30 Agus dh'iarr mise air son duine
'n am measg a dheanadh suas a' challaid[r].

agus a sheasadh anns a' bhriseadh fa m' chomhair air son an fhearainn, a chum nach sgriosainn e; ach cha d'fhuair mi aon neach[a].

31 Uime sin dhòirt mi mach orra mo dhian-chorruich; chaith mi iad le teine m'fheirge: an slighe féin dhìol mi air an cinn, deir an Tighearna Dia[c].

## CAIB. XXIII.

1 *Strìopachas Aholah agus Aholibah.* 22 *Smachdaichidh an luchd-gaoil iad.* 36 *Thugadh achmhasan dhoibh air son an strìopachais,* 45 *agus dh'fhoillsicheadh na breitheanais a bha gu teachd orra.*

THAINIG focal an Tighearn' a m' ionnsuidh a rìs, ag ràdh,

2 A mhic an duine bha dithis bhan ann[e], nigheanan na h-aon mhàthar;

3 Agus rinn iad strìopachas anns an Eiphit, rinn iad strìopachas 'n an òige[f]; an sin bha an uchd air a bhruthadh, agus an sin bhruthadh cìochan am maighdeanais.

4 Agus b' iad an ainmean, Aholah ise 'bu shine, agus Aholibah a piuthar; agus bu leam-sa iad, agus rug iad mic agus nigheanan: mar so an ainmean; is i Aholah[1] Samaria, agus is i Aholibah[2] Ierusalem.

5 Agus rinn Aholah strìopachas an uair bu leam-sa i; agus bha i 'an cion air a leannain, air na h-Asirianaich, a coimhearsnaich[h],

6 Sgeadaichte le gorm, 'n an cinnfheadhna, agus 'n an luchd-riaghlaidh, iad uile 'n an òganaich àillidh, marcshluagh, a' marcachd air eachaibh.

7 Mar so rinn i strìopachas leo, leis a' mheud as a bha dh'fhearaibh taghta ann an Asiria, agus leis na h-uile air an robh a cion; le an ìodholaibh uile shalaich si i féin.

8 Ni mò a sguir i d' a strìopachas leis an Eiphit: oir 'n a h-òige luidh iad leatha, agus bhruth iad cìochan a maighdeanais, agus dhòirt iad oirre an strìopachas.

9 Air an aobhar sin thug mise thairis i do làimh a leannan[m], do làimh nan Asirianach air an robh a cion.

10 Leig iad so ris a lomnochduidh; ghabh iad a mic agus a nigheanan, agus mharbh iad i leis a' chlaidheamh: agus dh'fhàs i iomraiteach am measg bhan, oir thug iad breitheanas oirre.

11 Agus an uair a chunnaic a piuthar Aholibah so, bha i na bu truaillidh 'n a gràdh neo-mheasarra na ise[n]; agus 'n a strìopachas na bu mhò na a piuthar 'n a strìopachas.

12 Bha a cion air na h-Asirianaich a coimhearsnaich[p], cinn-fheadhna, agus luchd-riaghlaidh, sgeadaichte gu ro sgiamhach, marc-shluagh, a' marcachd air eachaibh, iad uile 'n an òganaich àillidh.

13 An sin chunnaic mi gu robh i air a truailleadh, gu-m b'ionnan slighe dhoibh araon;

14 Ach gu-n deachaidh ise na b'fhaide 'n a strìopachas: oir an uair a chunnaic i daoine air an dealbh air a' bhalla[b], ìomhaighean nan Caldéanach, air an tarruing le corcur,

15 Crioslaichte le criosaibh air an leasraibh, sgeadaichte le ceann-éideadh daithte air an cinn, iad uile mar chinn-fheadhna ri 'm faicinn, cosmhuil ri mic Bhabiloin, a dh'àraich tìr Chaldéa.

16 Agus co luath as a chunnaic i iad le a sùilibh[d], ghabh i cion orra, agus chuir i teachdairean d'an ionnsuidh, gu Caldéa.

17 Agus thàinig na Babilonaich d' a h-ionnsuidh gus an leabadh-ghaoil, agus thruaill iad i le an strìopachas; ach an déigh 'bhi air a truailleadh leo, bha a h-inntinn air a claonadh air falbh uatha.

18 Mar sin leig i ris a strìopachas, agus leig i ris a lomnochduidh; an sin phill m'inntinn-sa uaipe[g], amhuil a phill m'inntinn o a piuthair.

19 Gidheadh mheudaich i a strìopachais, le làithean a h-òige 'ghairm gu cuimhne, anns an d' rinn i strìopachas ann an tìr na h-Eiphit.

20 Oir mhiannaich i a co-chéilidhean, aig am bheil am feòil mar fheòil asal, agus an sìol mar shìol each.

21 Mar so ghairm thu gu cuimhne neòghloine d'òige, ann am bruthadh do bhroillich leis na h-Eiphitich, ann am bruthadh cìochan d'òige.

22 Air an aobhar sin, O Aholibah, mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, dùisgidh mise suas do leannain ann ad aghaidh[i], o 'm bheil d'inntinn air claonadh[j], agus bheir mi iad ann ad aghaidh air gach taobh[k];

23 Na Babilonaich, agus na Caldéanaich uile, Pecod[l], agus Soa, agus Coa, na h-Asirianaich uile maille riu: iad uile 'n an daoine àillidh, cinn-fheadhna, agus luchd-riaghlaidh, tighearnan mòra agus iomraiteach, iad uile a' marcachd air eachaibh.

24 Agus thig iad ann ad aghaidh le carbadaibh, le cobhanaibh[3], agus le rothaibh, agus le coimhthional sluaigh, a chuireas ann ad aghaidh targaid, agus sgiath, agus clogaid, air gach aon taobh: agus cuiridh mise breitheanas fa'n comhair, agus bheir iad breth ort a réir am breitheanais.

25 Agus cuiridh mise m'eud a'd' aghaidh, agus buinidh iad gu ro gharg riut[o]: bheir iad air falbh do shròn, agus do chluasan, agus tuitidh d' fhuigheall leis a' chlaidheamh: bheir iad leo do mhic, agus do nigheanan, agus loisgear na dh'fhàgar dhìot anns an teine.

26 Bheir iad dhìot mar an ceudna d'eudach[q], agus bheir iad air falbh do sheudan maiseach.

27 Mar so bheir mise air do neòghloine

R.C. 593.

[a] Ier. 5. 1
[b] caib. 8. 10, 11
[c] Gna. 1. 31
[d] 2 Ri. 20. 12, &c.
[e] Ier. 3. 7-11
[f] caib. 20. 8; Lebh. 17. 7; Ios. 24. 14
[g] Ier. 15. 1
[1] 's e sin, *a phàilliun.*
[2] 's e sin, *mo phàilliun innte.*
[h] 2 Ri. 15. 19; 16. 7; 17. 3; Hos. 8. 9
[i] Ier. 11. 11, 12
[j] 2 Sam. 13. 15
[k] Tuir. 1. 3
[l] Isa. 50. 21
[m] 2 Ri. 18. 9-11
[3] *feunaibh.*
[n] 2 Each. 33. 9
[o] Ier. 52. 6, &c.
[p] 2 Each. 28. 16
[q] Isa. 39. 4-7

sgur annad[a], agus air do strìopachas le tìr
na h-Eiphit : air chor as nach tog thu suas
do shùilean riu, agus nach cuimhnich thu
an Eiphit na's mò.
28 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Feuch, bheir mise thairis thu do
làimh na muinntir leis am fuathach thu,
do làimh na muinntir o'm bheil do chridhe
air claonadh[d];
29 Agus buinidh iad riut gu fuathach,
agus bheir iad air falbh d'uile shaothair,
agus fàgaidh iad thu lom agus rùisgte ;
agus bithidh lomnochduidh do strìopach-
ais air a leigeadh ris[e], araon do ghràineil-
eachd agus do strìopachas.
30 Ni mise na nithe so riut, a chionn
gu-n deachaidh tu le strìopachas an déigh
nan cinneach[g], a chionn gu bheil thu air
do thruailleadh le an ìodholaibh.
31 Ghluais thu ann an slighe do pheath-
ar, uime sin bheir mise a cupan-se ann ad
làimh[i].
32 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Olaidh tu de chupan do pheathar,
domhain agus farsuinn ; nithear gàire
fanoid riut[l], agus bithidh tu a'd' bhall-
magaidh ; is mòr na bheil ann.
33 Lìonar thu le misg agus le doilghios,
le cupan uamhais agus léir-sgrios, le cupan
do pheathar Samaria.
34 Ni thu fòs 'òl[o] agus a shùgadh a
mach, agus brisidh tu a bhloighdean,
agus spìonaidh tu do chìochan féin asad :
oir mise labhair e, deir an Tighearna
Dia.
35 Uime sin mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, A chionn gu-n do dhì-
chuimhnich thu mise[r], agus gu-n do thilg
thu mi air do chùlaobh[t], air an aobhar
sin, giùlain thusa fòs do ghràineileachd
agus do strìopachais.
36 Thubhairt an Tighearna rium os
bàrr, A mhic an duine, an toir thu breth
air Aholah, agus air Aholibah? seadh,
foillsich dhoibh an gràineileachdan[u];
37 Gu-n do chuir iad 'an gniomh
adhaltranas, agus gu bheil fuil 'n an
làmhan[v], agus le 'n ìodholaibh gu-n d'
rinn iad adhaltranas, agus gu-n d' thug
iad fòs air am mic, a rug iad dhomh-sa[w],
siubhal air an son-san troimh *an teine* g'
an losgadh.
38 Os bàrr rinn iad so rium-sa ; thruaill
iad m'ionad naomh air an la sin féin[x],
agus mhi-naomhaich iad mo shàbaidean.
39 Oir an uair a mharbh iad an clann
d'an ìodholaibh, an sin thàinig iad air
an là sin féin do m'ionad naomh-sa, 'g a
thruailleadh ; agus, feuch, mar so rinn
iad ann am meadhon mo thighe[a].
40 Agus a thuilleadh air so, gu-n do
chuir iad fios air daoine gu teachd o chéin,
gus an do chuireadh teachdaire[b]; agus,
feuch, thàinig iad, air son an d' rinn thu
thu féin a nigheadh, do shùilean a dhath[c],
agus thu féin a sgeadachadh le usgraich-
ibh,

R.C. 593.

[a] caib. 16. 41; 22. 15
[b] Am. 2. 8
[c] Gnà. 7. 17; Hos. 2. 8
[1] *nan Sabeanach.*
[d] rann 17
[e] 1 Tim. 5. 24
[f] Ier. 3. 1, 6, 8
[g] caib. 6. 9
[h] Salm 149. 5-9; Mat. 19. 28; 1 Cor. 6. 2; Tais. 20. 4
[i] Ier. 25. 15, &c.
[j] caib. 16. 40, &c.
[k] Isa. 6. 11, 12
[l] caib. 22. 4, 5, &c.
[m] Ier. 4. 13, 20
[n] caib. 24. 21; 2 Each. 36. 17, 19
[o] Salm 75. 8; Isa. 51. 17
[p] rann 27
[q] Deut. 13. 11; 2 Pead. 2. 6
[r] Deut. 8. 11, 14; Ier. 13. 25
[s] Air. 14. 34; 18. 23; Isa. 53. 11; 1 Pead. 2. 24
[t] 1 Ri. 14. 9; Neh. 9. 26
[u] caib. 20. 4
[v] Hos. 4. 2
[w] Salm 106. 37
[x] caib. 5. 11
[y] 2 Ri. 25. 1; Ier. 39. 1; 52. 4
[z] Ier. 1. 13
[a] 2 Ri. 21. 4, 7
[b] Isa. 57. 9
[c] 2 Ri. 9. 30; Ier. 4. 30

41 Agus shuidh thu air leabaidh urram-
aich[b], agus bòrd ulluichte f'a comhair, air
an do chuir thu mo bholtrach-sa[c], agus
m'oladh.
42 Agus bha guth na muinntir a bha
aig suaimhneas maille riu, agus mòr-
chuideachd nam fear o Shaba[1], o'n fhàs-
ach, a chuir làmh-fhailean air an làmhan,
agus corona maiseach air an cinn.
43 An sin thubhairt mise rithe-se 'bha
sean ann an adhaltranas, An dean iad a
nis strìopachas leatha, agus ise *leo-san?*
44 Gidheadh chaidh iad a steach d'a
h-ionnsuidh, mar a théid iad a steach gu
strìopaich[f]: mar sin chaidh iad a steach
gu Aholah agus gu Aholibah, na mnathan
neòghlan.
45 Agus bheir na daoine cothromach
breth orra[h], a réir breith bhan-adhaltran-
ach, agus a réir breith bhan a dhòirteas
fuil ; a chionn gur ban-adhaltranaich iad,
agus gu bheil fuil 'n an làmhan.
46 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Bheir mise nìos cuideachd orra[j], agus
bheir mi iad gu bhi air an atharrachadh[k],
agus air an creachadh[m].
47 Agus clachaidh a' chuideachd iad le
clachaibh, agus gearraidh iad sìos iad le
an claidhibh ; marbhaidh iad am mic agus
an nigheanan[n], agus loisgidh iad an tigh-
ean le teine.
48 Mar so cuiridh mise cosg air gràineil-
eachd anns an fhearann[p], a chum gu-m
fòghluim na h-uile mhnathan gun dean-
amh a réir 'ur gràineileachd-se[q].
49 Agus dìolaidh mi ruibh 'ur gràineil-
eachd, agus giùlainidh sibh lochdan 'ur
n-iodholan[s], agus aithnichidh sibh gur
mise an Tighearna Dia.

## CAIB. XXIV.

1 *Le cosamhlachd coire air ghoil nochdadh léir-sgrios Ierusaleim.* 15 *Thoirmisgeadh do Eseciel bròn a dheanamh air son bàis a mhnatha,* 19 *chum gu-n cuireadh e an céill do na h-Iudhaich gu-n tig trioblaidean orra a théid os ceann bròin.*

ARIS, anns an naothamh bliadhna,
anns an deicheamh mìos, air an
deicheamh *là* de'n mhìos, thàinig focal an
Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, sgrìobh dhuit ainm
an là, a' cheart là so : chuir rìgh Bhabiloin
e féin an aghaidh Ierusaleim air a' cheart
là so[y].
3 Agus labhair cosamhlachd ris an tigh
cheannairceach, agus abair ris, Mar so tha
an Tighearna Dia ag ràdh, Cuir air coire[z];
cuir air *e*, agus fòs dòirt ann uisge :
4 Cruinnich a mhìrean ann, gach aon
mhìr maith, an t-sliasaid agus an slinnean ;
lìon *e* le taghadh nan cnàmh.
5 Gabh rogha an treud, agus loisg fòs
na cnàmhan fodha, thoir goil bhras air,
agus bitheadh a chnàmhan air am bruich
ann.
6 Uime sin, mar so tha an Tighearna

Dia ag ràdh, Is an-aoibhinn do'n chaithir
fhuiltich, do'n choire aig am bheil a shal
ann[b], agus o nach deachaidh a shal a
mach uaithe; thoir a mach e, mìr air
mhìr, na tuiteadh crannchur air bith air[d].
7 Oir tha a fuil 'n a meadhon, chuir i
air mullach creige i, cha do dhòirt i air an
talamh i[g], chum a folach le duslach:
8 A chum gu-n tugadh i air feirg teachd
a nìos[h] a dheanamh dìoghaltais: chuir
mise a fuil air mullach creige, chum nach
bitheadh i air a folach.
9 Air an aobhar sin, Mar so tha an Tigh-
earna Dia ag ràdh, Is an-aoibhinn do'n
chaithir fhuiltich[j]; ni mise fòs a' chruach-
theine mòr.
10 Carnaibh connadh[l], fadaibh an
teine, caithibh an fheòil, cuiribh oirre
spìosraidh gu leòir, agus loisgear na
cnàmhan.
11 An sin cuir falamh e air 'éibhlibh, a
chum gu-n teasaich a' phràis, agus gu-n
loisg i, agus gu-m bi a salchar air a leagh-
adh innte[n], air chor as gu-m bi a sal air a
chaitheadh.
12 Lean a sal rithe gu teann, agus cha
do dhealaich e rithe; tha a salchar mòr,
tha a salchar breun.
13 Ann ad shalchar tha neòghloine, do
bhrìgh gu-n do ghlan mi thu, agus nach
robh thu glan[o]; cha bhi thu air do ghlan-
adh o d' thruaillidheachd na's mò, gus an
toir mise air mo chorruich gu-n gabh i
tàmh ort[p].
14 Mise Iehobhah labhair, thig e gu
crìch, agus coimhlionaidh mise e, cha
téid mi air m'ais[r], ni mò choigleas mi, no
ghabhas mi aithreachas; a réir do shlighe,
agus a réir do dheanadais, bheir iad breth
ort, deir an Tighearna Dia.
15 Mar an ceudna thàinig focal an Tigh-
earn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
16 A mhic an duine, feuch, bheiream-sa
air falbh uait miann do shùl le buille[t]:
gidheadh cha dean thu bròn no gul, ni
mò shileas do dheòir.
17 Leig dhiot glaodhaich, na dean
caoidh air son nam marbh[u], ceangail
culaidh do chinn ort[v], agus cuir do bhrògan
air do chosaibh, agus na folaich do ghnùis,
agus na h-ith aran luchd-bròin.
18 Mar sin labhair mi ris na daoinibh
anns a' mhaduinn, agus dh'eug mo bhean
mu anmoch[w]; agus rinn mi 's a' mhaduinn
mar dh'àithneadh dhomh.
19 Agus thubhairt an sluagh rium, Nach
innis thu dhuinn ciod ar gnothuch-ne ris
na nithibh so a tha thu 'deanamh?
20 An sin fhreagair mi iad, Thàinig focal
an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
21 Labhair ri tigh Israeil, Mar so tha
an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, truaill-
idh mise m'ionad naomh[z], òirdheirceas
'ur treise[a], miann 'ur sùl[b], agus an ni a's
caomh le 'ur n-anam: agus 'ur mic agus
'ur nigheanan a dh'fhàgadh, tuitidh leis
a' chlaidheamh[c].

B.C. 590.

[a] Ier. 16. 6, 7
[b] Gnà. 30. 12
[c] Tuir. 4. 10
[d] 2 Sam. 8. 2
[e] Salm 78. 64
[f] caib. 33. 10, 11
Lebh. 26. 39
[g] Lebh. 17. 13
[h] Gen. 4. 19
[i] Eoin 14. 29
[j] Nah. 3. 1
[k] rann 21
[l] Ròm. 2. 5
[m] caib. 33. 21, &c.
[n] caib. 22. 15
[o] Tais. 2. 21, 22
[p] caib. 5. 13
8. 18
16. 42
[q] caib. 31. 28-32
Ier. 40. 1, &c.
Am. 1. 13-15
Seph. 2. 9-11
[r] 1 Sam. 15. 29
[s] caib. 26. 2, &c.
Salm 70. 2, 3
Gnà. 17. 5
24. 17, 18
[t] Iob 1. 21
[u] Ier. 16. 5-7
[v] Lebh. 10. 6
21. 10
[w] Salm 90. 5, 6
[x] caib. 35. 9
[y] Seph. 2. 15
[z] 1 Ri. 9. 8
Ier. 7. 14
Tuir. 1. 9, 10
[a] Salm 48. 1-3
[b] Salm 27. 4
84. 2, 10
[c] 2 Each. 36. 17

22 Agus ni sibh mar a rinn mise: cha-n
fholaich sibh 'ur n-aghaidh[a], agus cha-n
ith sibh aran luchd-bròin[c].
23 Agus bithidh 'ur n-éideadh air 'ur
cinn, agus 'ur brògan air 'ur cosaibh:
cha dean sibh bròn no gul[e], ach seargaidh
sibh as air son 'ur n-euceartan[f], agus ni
sibh bròn, gach aon r'a chéile.
24 Mar so tha Eseciel dhuibh 'n a
chomharadh: a réir gach ni a rinn esan,
ni sibhse; agus an uair a thig so[i], aith-
nichidh sibh gur mise an Tighearna Dia.
25 Mar an ceudna, a mhic an duine,
nach *tachair e* anns an là 's am buin mise
uatha an neart[k], aoibhneas an glòire,
miann an sùl, agus an ni sin air an suidh-
ich iad an inntinn, am mic, agus an nigh-
eanan;
26 Gu-n tig esan a théid as air an là
sin do d'ionnsuidh, a thoirt ort a chluinn-
tinn le d' chluasaibh?
27 Anns an là sin fosgailear do bheul
do'n ti a théid as[m], agus labhraidh tu,
agus cha bhi thu na's mò balbh, agus
bithidh tu dhoibh mar chomharadh, agus
aithnichidh iad gur mise an Tighearna.

## CAIB. XXV.

1 *Nithear dìoghaltas air na h-Amonaich,* 8 *air Moab agus air Seir, &c., air son an naimhdeis a nochd iad do na h-Iudhaich.*

THAINIG focal an Tighearn' a rìs a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, cuir do ghnùis an
aghaidh nan Amonach[q], agus dean fàist-
neachd 'n an aghaidh;
3 Agus abair ris na h-Amonaich, Cluinn-
ibh focal an Tighearna Dia, Mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, a chionn gu-n d'thubh-
airt thu, Aha[s]! an aghaidh m'ionaid
naoimh, an uair a thruailleadh e, agus an
aghaidh fearainn Israeil, an uair a bha e
fàs, agus an aghaidh tighe Iudah, an uair
a dh'fhalbh iad ann am braighdeanas;
4 Feuch, uime sin, bheir mise thairis
thu do mhuinntir na h-àirde 'n ear mar
sheilbh, agus suidhichidh iad annad an
àrois, agus ni iad an àite-còmhnuidh
annad: ithidh iad do mheas, agus òlaidh
iad do bhainne.
5 Agus ni mi Rabah 'n a crò air son
chàmhal, agus clann Amoin 'n a àite-
luidhe do threudaibh: agus aithnichidh
sibh gur mise an Tighearn'[x].
6 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n do bhuail thu do
làmhan[y], agus gu-n do bhreab thu le do
chosaibh, agus gu-n d' rinn thu gairdeach-
as ann ad chridhe, le d'uile tharcuis an
aghaidh fearainn Israeil;
7 Feuch, uime sin, sìnidh mise mach
mo làmh ort, agus bheir mi seachad thu
mar chreich do na cinnich, agus gearraidh
mi as thu o na slòigh, agus caithidh mi
thu a mach as na dùthchannaibh; sgrios-
aidh mi thu, agus aithnichidh tu gur mi
an Tighearna.

8 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
A chionn gu bheil Moab[a] agus Seir ag
ràdh, Feuch, tha tigh Iudah cosmhuil ris
na h-uile chinnich ;
9 Air an aobhar sin, feuch, fosglaidh
mise taobh Mhoaib, a leigeadh ris nam
bailtean a tha air 'iomall, maise na dùth-
cha, Bet-iesimot-Baalmeon, agus Ciriat-
aim,
10 Do fhearaibh na h-àirde 'n ear,
maille ri cloinn Amoin, agus bheir mi iad
mar sheilbh, a chum nach bi cuimhne air
cloinn Amoin am measg nan cinneach.
11 Agus bheir mi breitheanas air Moab,
agus aithnichidh iad gur mi an Tigh-
earna.
12 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n do ghnàthaich Edom
dìoghaltas[e] trom an aghaidh Iudah, agus
gu-n d' thug e oilbheum mòr anns an
dìoghaltas a rinn e orra :
13 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Sìnidh mise fòs a mach mo
làmh air Edom, agus gearraidh mi as
duine agus ainmhidh uaithe, agus ni mi
fàs e o Theman, agus tuitidh muinntir
Dhedain leis a' chlaidheamh[1].
14 Agus leagaidh mi mo dhìoghaltas
air Edom le làimh mo shluaigh Israeil,
agus ni iad ann an Edom a réir mo chorr-
uich, agus a réir mo dhian-fheirge ; agus
bithidh fios mo dhìoghaltais aca, deir an
Tighearna Dia.
15 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n do bhuin na Philist-
ich gu dìoghaltach, agus gu-n d' rinn iad
dìoghaltas le cridhe aingidh gu milleadh,
air son an t-seann naimhdeis[2];
16 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Feuch, sìnidh mise mach
mo làmh air na Philistich, agus gearraidh
mi as na Ceretich, agus millidh mi fuigh-
eall slios na fairge.
17 Agus ni mi dìoghaltas mòr orra le
achmhasain gharga, agus aithnichidh iad
gur mise an Tighearna, 'n uair a leagas mi
orra mo dhìoghaltas.

## CAIB. XXVI.

1 *Sgriosar Tìorus a chionn gu-n d' rinn i tàir air Ierusalem.* 7 *Mòr-chumhachd Nebuchadnesair an aghaidh Thìoruis.* 15 *Criothnaichidh prionnsacha na fairge, agus bithidh uamhas orra ri fuaim a leagaidh.*

AGUS tharladh anns an aon bhliadhna
deug, air a' cheud *là* de'n mhìos,
gu-n d' thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, a chionn gu-n
d' thubhairt Tìorus an aghaidh Ierusa-
leim[k], Aha! tha ise 'bha 'n a dorsaibh
do'n t-sluagh briste : phill i thugam-sa ;
leasaichear mise nis, o chuireadh ise fàs :
3 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise
a'd' aghaidh[o], O Thìoruis, agus bheir mi
air mòran chinneach teachd a nìos a'd'
aghaidh, mar a bheir an fhairge air a
tonnaibh teachd a nìos[b].
4 Agus sgriosaidh iad ballachan Thìor-
uis, agus brisidh iad sìos a bàbhuinn :
tairngidh mise fòs a duslach uaipe, agus
ni mi i mar mhullach creige.
5 Bithidh i 'n a h-ionad-sgaoilidh lìon
ann am meadhon na fairge[c]: oir labhair
mise, tha an Tighearna Dia ag ràdh, agus
bithidh i 'n a creich do na cinnich.
6 Agus marbhar a nigheanan a tha 's a'
mhachair leis a' chlaidheamh, agus aith-
nichidh iad gur mise an Tighearn'.
7 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Feuch bheir mise air Tìorus Nebu-
chadnesar rìgh Bhabiloin, rìgh rìghrean[d]
o'n àirde tuath, le eachaibh, agus le car-
badaibh, agus le marcaich, agus le cuid-
eachdaibh, agus le mòran sluaigh.
8 Marbhaidh e leis a' chlaidheamh do
nigheanan anns a' mhachair ; agus ni e
daingneach ann ad aghaidh[f], agus tilgidh
e suas tòrr a'd' aghaidh, agus togaidh e
suas a'd' aghaidh an sgiath.
9 Agus cuiridh e innil-chogaidh an agh-
aidh do bhallachan, agus le 'thuaghaibh
brisidh e sìos do thùir.
10 Le lìonmhoireachd a chuid each,
folaichidh an duslach thu ; criothnaichidh
do bhalla le toirm a' mharc-shluaigh, agus
nan rothan, agus nan carbadan, an uair
théid e steach air do gheatachaibh, mar a
théid daoine steach air baile 's an d'rinn-
eadh briseadh.
11 Le iongannaibh a chuid each sal-
traidh e sìos do shràidean uile : marbhaidh
e do shluagh leis 'a chlaidheamh, agus
théid do dhaingnichean làidir sìos gu làr[g].
12 Agus ni iad creach de d' shaoibh-
reas agus ni iad cobhartach de d' cheann-
achd ; agus brisidh iad sìos do bhallachan,
agus millidh iad do thighean taitneach ;
agus leagaidh iad do chlachan, agus
d' fhiodh, agus do dhuslach ann am
meadhon an uisge.
13 Agus bheir mise air fuaim d'òran
sgur[h], agus cha chluinnear fonn do chlàrs-
ach na's mò.
14 Agus ni mi thu mar mhullach creige :
bithidh tu *ann ad ionad* gu sgaoileadh
lìon air : cha bhi thu air do thogail na's
mò : oir mise Iehobhah labhair[i], deir an
Tighearna Dia.
15 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh ri Tìorus, Nach criothnaich na
h-eileanan ri fuaim do leagaidh[j], 'n uair
a dh'éigheas a' mhuinntir leònta, 'n uair
a nithear an t-àr ann ad mheadhon?
16 An sin thig uile phrionnsacha na
fairge nuas o'n rìgh-chaithrichibh, agus
cuiridh iad am falluinnean a thaoibh[l],
agus cuiridh iad dhiubh an culaidhean
gréise : éididh siad iad féin le ball-chrith,
suidhidh iad air an làr[m], agus criothnaich-
idh iad gach tiota[n], agus bithidh uamhas
orra do d' thaobh-sa[p].
17 Agus togaidh iad tuireadh air do

R.C. 590.

[a] Isa. xv. xvi. Ier. 48. 1, &c. Am. 2. 1-3
[b] Isa. 5. 30
[c] caib. 27. 32
[d] Esr. 7. 12 Dan. 2. 37
[e] 2 Each. 18. 17, 18 Obad. 10, &c.
[f] caib. 21. 22
[1] *agus gu Dedan tuitidh iad, &c.*
[2] *Faic, Bre. 10. 7; 13. 1.*
[g] Isa. 26. 5
[h] Isa. 24. 8, 9 Ier. 16. 9
[i] Iob 40. 8 Isa. 14. 27
[j] caib. 31. 16 Ier. 49. 21
[k] caib. xxvii. xxviii. Isa. 23. 1, &c. Ier. 25. 22 Am. 1. 9, 10 Sech. 9. 3, 4
caib. 25. 3 Salm 35. 21
[l] Ion. 3. 6
[m] Iob 2. 13
[n] caib. 32. 10
[o] caib. 38. 3
[p] caib. 27. 35

shon[a], agus their iad riut, Cionnus a
sgriosadh thusa 'bha air d'àiteachadh le
luchd-fairge, a' chaithir iomraiteach a
bha làidir anns an fhairge, i féin agus a
luchd-àiteachaidh, a tha 'cur an eagail air
na h-uile a tha 'g a tathaich?
18 A nis criothnaichidh na h-eileanan
ann an là do leagaidh[d]? seadh, bithidh
na h-eileanan a tha 's an fhairge fo
bhuaireadh air son do shiubhail.
19 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, An uair ni mise dhìot caithir fhàs,
mar na caithrichean nach 'eil air an àit-
eachadh, an uair bheir mi nìos ort an
doimhne, agus a thig na tuiltean mòra os
do cheann;
20 An uair bheir mi ort dol sìos leo-san
a théid sìos do'n t-slochd[h], le muinntir
na h-aimsir o shean, agus a chuireas mi
thu ann an ionadaibh ìochdarach na tal-
mhainn, ann an ionadaibh fàs o shean,
leo-san a théid sìos do'n t-slochd, air chor
as nach bi thu air d'àiteachadh, agus nach
seas thu na's mò ann an tìr nam beò:
21 Ni mi uamhas dhìot[j], agus cha bhi
thu ann: ged iarrar thu[l], gidheadh cha-n
fhaighear thu na's mò gu bràth, deir an
Tighearna Dia.

## CAIB. XXVII.

1 *Margaidhean Thìoruis:* 26 *ann an là a sgrios tuitidh a beartas ann am builsgean na fairge.* 29 *Ni maraichean agus luchd-àit-eachaidh nan eileana caoidh air a son.*

THAINIG focal an Tighearn' a m'ionn-
suidh a rìs, ag ràdh,
2 A nis, a mhic an duine, tog suas
tuireadh air son Thìoruis[p];
3 Agus abair ri Tiorus, O thusa a tha
air do shuidheachadh aig dol a steach na
fairge, *a tha*'n ad cheannaiche do'n t-sluagh
air son mhòran eileanan[q], Mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, O Thìoruis,
thubhairt thu, Tha mi ro sgiamhach.
4 Tha d'iomall ann am meadhon na
fairge, rinn do luchd-togail do mhaise
foirfe.
5 Rinn iad d'uile chlàir de chrannaibh
giuthais Shenir[s]: thug iad seudair o
Lebanon a dheanamh chrann-siùil duit.
6 De dharagaibh Bhasain[u] rinn iad do
ràimh: rinn cuideachd nan Asurach do
thotachan de dheud-chnàimh o eileanaibh
Chitim[w].
7 B'e anart grinn, le obair ghréise o'n
Eiphit a sgaoil thu mach gu bhi 'n a sheòl
duit: b'e gorm agus purpur o eileanaibh
Elisah an ni sin a sgeadaich thu.
8 B'iad luchd-àiteachaidh Shidoin agus
Arbhaid do mharaichean: b' iad do
dhaoine glice 'bha annad, O Thìoruis,
luchd-stiùraidh do loingeis.
9 B'iad seanairean Ghebail[y], agus a
dhaoine glice, a bha agad 'n an luchd-
calcaidh: bha loingeis na fairge gu léir,
le 'm maraichibh annad, a chum do
mhalairt a mheudachadh.

R.C. 588.

[a] Tais. 18. 9
[b] caib. 38. 5
[c] Ier. 46. 9
[d] rann 15
[e] 2 Each. 20. 36
[f] Gen. 10. 2, &c.
[g] Tais. 18. 13
[h] caib. 32. 18, 24
Air. 16. 30, 33
Salm 28. 1
[i] caib. 38. 6
[j] caib. 28. 19
[k] 1 Ri. 10. 22
[l] Salm 37. 36
[m] 1 Ri. 5. 9, 11
Esr. 3. 7
Gnio. 10. 20
[n] Bre. 11. 33
[o] Ier. 8. 22
[p] caib. 26. 17
[q] Isa. 23. 3, &c.
[r] Gen. 25. 3
[s] Deut. 3. 9
[t] Gen. 25. 13
Isa. 60. 7
[u] Isa. 2. 13
Sech. 11. 2
[v] Gen. 10. 7
1 Ri. 10. 1, 2
Salm 72. 10, 15
Isa. 60. 6
[w] Ier. 2. 10
[x] Gen. 11. 31
2 Ri. 19. 12
[y] Salm 83. 7

10 B'iad muinntir Phersia[b], agus Luid,
agus Phuit, d' fhir-chogaidh ann ad
fheachd[c]: chroch iad suas an sgiath agus
a' cheann-bheart annad; chuir iad an
céill do mhaise.
11 Bha fir Arbhaid le d' fheachd air do
bhallachaibh mu'n cuairt, agus bha na
Gamadaich ann ad thùraibh: chroch iad
an sgiathan air do bhallachaibh mu'n
cuairt: rinn iad do mhaise foirfe.
12 B' i Tarsis[e] do cheannaiche, do
bhrìgh pailteis an uile stòrais; le airgiod,
iarunn, stàn, agus luaidh, rinn iad malairt
ann ad mhargaidhean.
13 Iabhan[f], Tubal, agus Mesech, b'iad-
san do cheannaichean: reic iad pearsanna
dhaoine[g], agus soithichean umha ann ad
mhargadh.
14 Rinn muinntir Thogarmah[i] malairt
ann ad mhargaidhean, le eachaibh, agus
le marc-shluagh, agus le muileidibh.
15 B'iad fir Dhedain do cheannaichean,
mòran eileanan malairt do làimhe: thug
iad a d'ionnsuidh mar thiodhlac adhairc-
ean deud-chnàmh[k], agus eboni.
16 B' i Siria do cheannaiche air son
lìonmhoireachd nan oibre a rinn thu:
rinn iad malairt ann ad mhargaidhean le
emeraild, purpur, agus obair ghréise, agus
anart grinn, agus coireal, agus agat.
17 B'iad Iudah agus tìr Israeil do
cheannaichean: reic iad ann ad mharg-
adh[m] cruithneachd Mhinnit[n], agus
pannag, agus mil, agus oladh, agus ìoc-
shlàint[o].
18 B'e Damascus do cheannaiche ann
an lìonmhoireachd nan oibre a rinn thu,
air son pailteis an uile shaoibhreis: ann
am fìon Helboin, agus ann an olainn
ghil.
19 Rinn Dan fòs, agus Iabhan, a' dol
air an ais agus air an aghaidh, malairt
ann ad mhargaidhean: bha iarunn oib-
richte, casia agus calamus ann ad mharg-
adh.
20 B'e Dedan[r] do cheannaiche ann an
eudaichibh luachmhor air son charbad.
21 Rinn Arabia, agus uile phrionns-
achan Chedair[t] malairt riut ann an uain,
agus ann an reitheachaibh, agus ann an
gabhraibh: anns na nithibh so b'iad do
luchd-malairt.
22 Ceannaichean Sheba[v] agus Raamah,
b'iadsan do cheannaichean: rinn iad mal-
airt ann ad mhargadh le taghadh nan uile
spìosradh, agus leis na h-uile chlachaibh
luachmhor, agus le òr.
23 B'iad Haran[x] agus Canneh, agus
Eden, ceannaichean Sheba, Asuir, *agus*
Chilmaid, do cheannaichean-sa.
24 B'iad so do luchd-malairt anns na
h-uile nithibh, ann an eudaichibh gorma,
agus ann an obair ghréise, agus ann an
cisteachan de chulaidhean rìomhach, air
an ceangal le cordaibh, agus deanta de
sheudar, am measg do mhalairt.
25 Sheinn longa Tharsis mu d'thim-

chioll ann ad mhargadh[a]; agus bha thu
air do lionadh, agus air do dheanamh ro
ghlòrmhor ann am meadhon nan cuanta.
26 Thug do ràmhaichean thu gu uisg-
eachan mòra : bhris a' ghaoth an ear thu[d]
ann am meadhon na fairge.
27 Do shaoibhreas[f], agus do mhargadh,
do mhalairt, do mharaichean, agus d'fhir-
stiùraidh, do luchd-calcaidh, agus do
luchd-malairt, agus d'uile luchd-cogaidh
a tha annad, agus ann ad uile chuideachd
a tha ann ad mheadhon, tuitidh ann am
buillsgean na fairge, ann an là do sgrios.
28 Ri fuaim gaoire luchd-stiùraidh do
loingeis, criothnaichidh na bailtean mu'n
cuairt duit.
29 Agus thig na h-uile a ghlacas an
ràmh, na maraichean, uile stiùradairean
na fairge, nuas o'n longaibh, seasaidh iad
air a tìr.
30 Agus bheir iad air an guth gu-n
cluinnear e os do cheann, agus glaodh-
aidh iad gu goirt[j], agus tilgidh iad suas
duslach air an cinn, aoirneaganaidh siad
iad féin anns an luaithre[k].
31 Agus ni siad iad féin uile maol air
do shon[m], agus crioslaichidh siad iad féin
ann an eudach-saic[n], agus guilidh iad air
do shon le goirteas cridhe, le tuireadh
geur.
32 Agus 'n an caoidh togaidh iad cumha
air do shon, agus ni iad bròn os do
cheann, *ag ràdh*, Cò bu chosmhuil ri
Tìorus, 'bu chosmhuil rithe-se a tha millte
ann am meadhon na fairge?
33 'N uair a chaidh d'oibre a mach
anns na fairgeachaibh, shàsuich thu iom-
adh sluagh ; rinn thu beartach rìghrean
na talmhainn le mòr-phailteas do shaoibh-
reis[q] agus do mhalairt.
34 'S an àm anns am brisear thu leis
an fhairge ann an doimhneachd nan
uisgeachan, tuitidh do cheannachd agus
do chuideachd gu h-iomlan ann ad
mheadhon.
35 Bithidh uamhas, do d' thaobh, air
uile luchd-àiteachaidh nan eileanan, bith-
idh eagal anmhor air an rìghrean, bithidh
an gnùis fo ghruaimean.
36 Ni na ceannaichean am measg nan
cinneach sgeig ort[t]; bithidh tu ann ad
uamhas[u], agus cha bhi thu ann na's mò
gu bràth.

## CAIB. XXVIII.

1 *Breitheanas an aghaidh prionnsa Thìoruis a chionn gu robh e uaibhreach 'n a chridhe.* 11 *Caoidh os ceann rìgh Thìoruis.* 20 *Breitheanas Shidoin.* 24 *Tionailear sluagh Israeil o na cinnich am measg am bheil iad air an sgapadh.*

THAINIG focal an Tighearn' a m'
ionnsuidh a rìs, ag ràdh,
2 A mhic an duine, abair ri prionnsa
Thìoruis, Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, a chionn gu bheil do chridhe air a
thogail suas[y], agus gu-n d' thubhairt thu,
Is dia mi, tha mi 'am shuidhe ann an
caithir Dhé, ann am meadhon nan cuanta ;
gidheadh is duine thu[b], agus cha Dia, ged
a chuir thu do chridhe[c] mar chridhe Dhé.
3 Feuch, is glice thu na Daniel[e]; cha-n
'eil dìomhaireachd sam bith folaichte uait.
4 Le d' ghliocas, agus le d' thuigse,
fhuair thu dhuit féin maoin, agus fhuair
thu òr agus airgiod ann ad thaisgeachaibh.
5 Le d' ghliocas mòr, agus le d' mhal-
airt, mheudaich thu do shaoibhreas[g], agus
tha do chridhe air a thogail suas le d'
bheartas[h].
6 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, A chionn gu-n
do chuir thu do chridhe mar chridhe Dhé ;
7 Feuch, uime sin, bheir mise coimhich
ort, fir uamhasach nan cinneach[i]; agus
tairngidh iad an claidhean an aghaidh
maise do ghliocais, agus truaillidh iad do
dhealradh.
8 Cuiridh iad sìos do'n t-slochd thu,
agus bàsaichidh tu le bàs na muinntir a
mharbhar ann am meadhon na fairge.
9 An abair thu fathasd an làthair an ti
a mharbhas thu, Is dia mi[l] ? ach bithidh
tu ann ad dhuine, agus ni h-ann a'd' dhia,
ann an làimh an ti a mharbhas thu.
10 Bàsaichidh tu le bàs nan neo-thim-
chioll-ghearrta[o], le làimh nan coimheach :
oir mise labhair e, deir an Tighearna Dia.
11 Os bàrr, thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
12 A mhic an duine, tog suas caoidh os
ceann rìgh Thìoruis, agus abair ris, Mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Tha
thu 'cur seulaidh air do chuid stòrais, làn
de ghliocas, agus foirfe ann am maise[p].
13 Bha thu ann an Eden, gàradh Dhé;
b'e do chòmhdach gach uile chlach luach-
mhor, an sardius, an topas, agus an
daoimean, am beril, an onics, agus an
iasper, an saphir, an t-emerald, agus an
carbuncal, agus an t-òr : ghleusadh obair
do thiompan, agus do phìoban annad anns
an là 's an do chruthaicheadh thu.
14 Is tu an cerub ungta[r] a chòmhdaich-
eas ; agus shuidhich mise thu ; bha thu
air sliabh naomh Dhé[s]; shiubhail thu ann
am meadhon nan clach dealrach.
15 Bha thu foirfe ann ad shlighibh, o'n
là 's an do chruthaicheadh thu gus an
d'fhuaradh annad aingidheachd[v].
16 Le lìonmhoireachd do mhalairt lìon
iad do mheadhon le ainneart, agus pheac-
aich thu: uime sin, tilgidh mise thu, mar
ni mi-naomh[w], a mach o shliabh Dhé :
agus sgriosaidh mi thu, O cheruib a
chòmhdaicheas, á meadhon nan clach
dealrach.
17 Bha do chridhe air a thogail suas le
d' mhaise ; thruaill thu do ghliocas le d'
dhealradh[x]: tilgidh mise gu làr thu, cuir-
idh mi thu an làthair rìghrean, gu bhi a'd'
bhall-amhairc dhoibh.
18 Le lìonmhoireachd d' euceartan
thruaill thu d'ionadan naomha, le euceart

B.C. 588.

a 1 Ri. 10. 22
Isa. 2. 16
23. 14
60. 9
b Isa. 31. 3
c 2 Tes. 2. 4
d Salm 48. 7
e Dan. 5. 11, 12
f Gnà. 11. 4
g Salm 62. 10
h Gnà. 11. 28
Seum. 1. 11
i caib. 30. 11
31. 12
32. 12
j Tais. 18. 9, 19
k Ier. 6. 26
Ion. 3. 6
l rann 12
m Mic. 1. 16
n Est. 4. 1-4
o caib. 32. 19, &c.
p caib. 31. 8, 9
q rann 27
caib. 28. 16
r Ecs. 25. 20
s caib. 20. 40
t Ier. 18. 16
u caib. 26. 21
v Ecl. 7. 29
Ròm. 7. 9
w rann 14
x Ròm. 1. 22
y Hab. 2. 4

do mhalairt[a]; uime sin bheir mise mach teine as do mheadhon, caithidh e thu, agus ni mise luath dhìot air an talamh, ann an sealladh nan uile a chi thu.

19 Iadsan uile d'an aithne thu am measg an t-sluaigh, bithidh uamhas orra do d' thaobh: bithidh tu ann ad uamhunn, agus cha bhi thu ann na's mò gu bràth.

20 A rìs thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

21 A mhic an duine, cuir do ghnùis an aghaidh Shidoin[e], agus dean fàistneachd 'n a h-aghaidh,

22 Agus abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise ann ad aghaidh[g], O Shidoin, agus bithidh mi air mo ghlòrachadh ann ad mheadhon[h]: agus aithnichidh iad gur mi an Tighearn'[j], an uair a ni mi innte breitheanais, agus a bhitheas mi air mo naomhachadh innte.

23 Oir cuiridh mi innte plàigh[l], agus fuil 'n a sràidibh, agus bheirear breitheanas air an leònta 'n a meadhon, leis a' chlaidheamh a bhitheas oirre air gach taobh; agus aithnichidh iad gur mi an Tighearn'.

24 Agus cha bhi dris dhealgach[o] ann na's mò do thigh Israeil, no dris a bheir doilghios, dhoibh-san uile mu'n cuairt a tha ri tàir orra; agus aithnichidh iad gur mise an Tighearna Dia.

25 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, 'n uair a thionaileas mise tigh Israeil o na cinnich am measg am bheil iad air an sgapadh[p], agus a bhitheas mi air mo naomhachadh annta 'an sealladh nan cinneach[q], an sin gabhaidh iad còmhnuidh 'n am fearann a thug mise do m'òglach Iacob[s].

26 Agus gabhaidh iad còmhnuidh ann gu tèaruinte, agus togaidh iad tighean[u], agus suidhichidh iad fìon-liosan: seadh, gabhaidh iad còmhnuidh le dànachd, an uair a ni mise breitheanas orra-san uile a tha 'deanamh tàir orra[w] gach taobh mu'n cuairt doibh; agus aithnichidh iad gur mise Iehobhah an Dia.

## CAIB. XXIX.

1 *Breitheanas an aghaidh Pharaoh do bhrìgh gu-n do bhuin e gu cealgach ri Israel.* 8 *Cuirear tìr na h-Eiphit fàs, ach cruinnichear a sluagh a rìs d'an dùthaich féin an ceann dà fhichead bliadhna.* 17 *Gheibh Nebuchadnesar an Eiphit mar thuarasdal air son a sheirbhis an aghaidh Thioruis.*

ANNS an deicheamh bliadhna, anns an deicheamh *mìos*, air an dara *là* deug de'n mhìos, thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, cuir do ghnùis an aghaidh Pharaoh rìgh na h-Eiphit[x], agus dean fàistneachd 'n a aghaidh-san, agus an aghaidh na h-Eiphit uile.

3 Labhair agus abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise a'd' aghaidh, O Pharaoh, a rìgh na

R.C. 588.

[a] Marc. 8. 36
[1] *dràgon, no, crocodil.*
[b] Salm 74. 13, 14
Isa. 27. 1
51. 9
[c] Dan. 4. 30, 31
[d] caib. 38. 4
Isa. 37. 29
[e] caib. 32. 30
Isa. 23. 4, 12
Ier. 25. 22
27. 3
[f] Ier. 25. 33
[g] caib. 20. 3, 13
[h] Ecs. 14. 4, 17
[i] Ier. 34. 20
[j] Isa. 9. 16
[k] 2 Ri. 18. 21
[l] caib. 38. 22
[m] Isa. 30. 2, 7
Ier. 37. 5, &c.
[2] *air chrith.*
[n] Ier. 2. 36
[o] Air. 33. 55
Ios. 23. 13
Isa. 35. 9
Tais. 21. 4
[p] Isa. 11. 12, 13
[q] caib. 36. 23, 28
[r] caib. 30. 12
Hab. 3. 8
[s] Gen. 28. 13, 14
[3] no, *o Mhigdol gu Siene, eadhon, &c., Ecs. 14. 2; Ier. 44. 1.*
[t] caib. 30. 6
[u] Isa. 65. 21
[v] caib. 32. 13
[w] Tuir. 1. 8
[x] Isa. xix.
Ier. 25. 19
44. 30
caib. xxxii.
[y] caib. 17. 14
Dan. 11. 42, 43

h-Eiphit, an [1]uabheist[b] mhòr a tha 'n a luidhe ann am meadhon 'aimhnichean féin, a thubhairt, Is leam féin m'amhainn[c], rinn mi air mo shon féin i.

4 Ach cuiridh mise dubhain ann ad ghiallaibh[d], agus bheir mi air iasg d'aimhnichean leantuinn ri d' lannaibh, agus bheir mi nìos thu á meadhon d'aimhnichean, agus leanaidh uile iasg d'aimhnichean ri d' lannaibh.

5 Agus tréigidh mise thu 's an fhàsach, thu féin agus uile iasg d'aimhnichean: tuitidh tu air na machraichibh sgaoilte; cha bhi thu air do thional[f], no air do chruinneachadh ri 'chéile; thug mise thu mar bhiadh do bheathaichibh na machrach[i], agus do eunlaith an athair.

6 Agus aithnichidh uile luchd-àiteachaidh na h-Eiphit gur mise an Tighearn', a chionn gu robh iad 'n an luirg chuilce[k] do thigh Israeil.

7 'N uair a ghlac iad thu[m], bhris thu 'n an làimh, agus reub thu an gualann uile: agus an uair a leig iad an taice ort, bhris thu, agus dh'fhàg thu an leasraidh uile [2]gun taic[n].

8 Air an aobhar sin, mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, bheir mise claidheamh ort, agus gearraidh mi mach asad duine agus ainmhidh.

9 Agus bithidh tìr na h-Eiphit falamh agus fàs; agus aithnichidh iad gur mise an Tighearn': a chionn gu-n d' thubhairt e, Is leam-sa an amhainn, agus is mi a rinn i.

10 Feuch, uime sin, tha mise ann ad aghaidh, agus an aghaidh d'aimhnichean[r]; agus ni mi tìr na h-Eiphit gu tur fàs agus falamh, o thùr [3]Shiene[t], eadhon gu iomall Etiopia.

11 Cha-n imich cos duine sam bith troimpe[v], agus cha-n imich cos ainmhidh troimpe, ni mò bhitheas i air a h-àiteachadh ré dhà fhichead bliadhna.

12 Agus ni mi tìr na h-Eiphit fàs ann am meadhon nan dùthchanna 'tha fàs, agus bithidh a caithrichean, ann am meadhon nan caithrichean a tha falamh, air an deanamh 'n am fàsach ré dhà fhichead bliadhna: agus sgapaidh mi na h-Eiphitich am measg nan cinneach, agus sgaoilidh mi iad feadh nan dùthchannan.

13 Gidheadh mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, An ceann dà fhichead bliadhna cruinnichidh mise na h-Eiphitich o na cinnich chum an robh iad air an sgaoileadh.

14 Agus bheir mi air a h-ais bruid nan Eiphiteach, agus bheir mi orra pilleadh gu fearann Phatrois, gu dùthaich an còmhnuidh, agus bithidh iad an sin 'n an rìoghachd shuarach[y].

15 Bithidh i suarach seach gach rìoghachd, agus cha-n àrdaich si i féin na's mò am measg nan cinneach: oir lughdaichidh mise iad, air chor as nach riaghail iad na's mò os ceann nan cinneach.

16 Agus cha bhi i na's faide 'n a dòchas
aig tigh Israeil[a], a bheir an eusaontas gu
cuimhne, 'n uair a sheallas iad 'n an
déigh : ach aithnichidh iad gur mise an
Tighearna Dia.
17 Agus tharladh anns an t-seachdamh
bliadhna fichead, anns a' cheud *mhìos*,
air a' cheud *là* de'n mhìos, gu-n d'thàinig
focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
18 A mhic an duine, thug Nebuchad-
nesar[e] rìgh Bhabiloin air a shluagh seirbh-
is mhòr a dheanamh an aghaidh Thìoruis :
rinneadh gach ceann maol, agus gach
guala lom ; gidheadh cha robh tuarasdal
air bith aige féin, no aig a shluagh, air
son Thìoruis, air son na seirbhis a rinn
e 'n a h-aghaidh.
19 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, bheir
mise tìr na h-Eiphit do Nebuchadnesar
rìgh Bhabiloin, agus glacaidh e a sluagh,
agus glacaidh e a creach, agus glacaidh
e a cobhartach, agus bithidh sin 'n a thuar-
asdal aig a shluagh.
20 Thug mise dha tìr na h-Eiphit air
son a shaothrach leis an do shaothraich
e 'n a h-aghaidh ; a chionn gu-n d'oibrich
iad air mo shonsa, deir an Tighearna Dia.
21 Anns an là sin bheir mi air adhairc[j]
tighe Israeil briseadh a mach, agus bheir
mi dhuit-sa fosgladh a' bheoil 'n am
meadhon ; agus aithnichidh iad gur mise
an Tighearna.

## CAIB. XXX.

1 *Tuitidh an Eiphit leis a' chlaidheamh, agus thig uabhar a cumhachd a nuas.* 20 *Neartaichear gairdean rìgh Bhabiloin chum gu-m bris e gairdean rìgh na h-Eiphit.*

THAINIG focal an Tighearn' a m'ionn-
suidh a rìs, ag radh,
2 A mhic an duine, dean fàistneachd
agus abair, Mar so tha an Tighearna Dia
ag ràdh, Deanaibh ulfhartaich ; Och, an
là !
3 Oir tha an là dlùth[p], eadhon là an
Tighearna dlùth, là neulach, àm nan cinn-
each a bhitheas ann.
4 Agus thig an claidheamh air an Eiphit,
agus bithidh cràdh mòr ann an Etiopia,
'n uair a thuiteas iadsan a mharbhar anns
an Eiphit, agus bheir iad a sluagh air
falbh, agus brisear sìos a bunaitean.
5 Etiopia, agus Libia[4], agus Lidia, agus
an sluagh coimeasgta[q] gu léir, agus Chub,
agus muinntir na tìre a tha 'an co-bhoinn,
tuitidh leo-san leis a' chlaidheamh.
6 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Tuitidh iadsan fòs a tha 'cumail suas na
h-Eiphit[s], agus thig uabhar a cumhachd a
nuas : o thùr[5] Shiene[u] tuitidh iad innte
leis a' chlaidheamh, deir an Tighearna
Dia.
7 Agus bithidh iad fàs ann am meadhon
nan dùthchanna fàsail, agus bithidh a
caithrichean ann am meadhon nan caith-
richean a tha air am fàsachadh.

R.C. 572.

[a] Isa. 31. 3
36. 4, 6
Ier. 2. 36, 37
Hos. 7. 11
[b] Salm 58. 11
[c] Isa. 18. 1, 2
[d] Isa. 32. 9-11
[e] caib. 26. 7, &c.
Ier. 25. 9
[f] rann. 24, 25
[g] caib. 28. 7
[h] Isa. 19. 4-6
Tais. 16. 12
[i] Isa. 19. 1, &c.
Ier. 43. 12
46. 25
Sech. 13. 2
[j] Salm 132. 17
[k] Sech. 10. 11
[l] caib. 29. 14
[m] Salm 78. 12, 43
[1] no, *Pelusium.*
[n] Nah. 3. 8-10
[2] no, *Memphis.*
[3] no, *Heliopolis.*
[o] Ier. 2. 16
[p] Ioel 2. 1
[4] *Phut, caib. 27. 20.*
[q] Ier. 25. 20, 24
[r] Ier. 48. 25
[s] Iob 9. 13
[t] Isa. 1. 6
Ier. 46. 11
[5] no, *o Mhigdol gu Siene.*
[u] caib. 29. 10, 12
[v] Salm 37. 17
[w] caib. 34. 16

8 Agus aithnichidh iad gur mise an
Tighearn'[b], an uair a chuireas mi teine
's an Eiphit, agus a sgriosar a h-uile luchd-
cuideachaidh.
9 Anns an là sin théid teachdairean a
mach uamsa ann an longaibh[c], a chur
eagail air na h-Etiopaich air nach 'eil
cùram[d], agus thig cràdh mòr orra, mar
ann an là na h-Eiphit : oir feuch, tha e
'teachd.
10 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Cuiridh mise fòs cosg air mòr-shluagh
na h-Eiphit, le làimh Nebuchadnesair
rìgh Bhabiloin[f].
11 Bheirear e féin agus a shluagh maille
rìs, a' chuid a's uamhasaiche de na cinn-
ich[g], a sgrios na tìre : agus tairngidh iad
an claidheamh an aghaidh na h-Eiphit,
agus lìonaidh iad an talamh le mairbh.
12 Agus ni mise na h-aimhnichean tior-
am[h], agus reicidh mi am fearann ri làimh
nan aingidh ; agus ni mi an tìr fàs, agus
na h-uile a tha innte, le làimh nan coimh-
each : mise Iehobhah labhair *e*.
13 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Sgriosaidh mi fòs na h-iodholan[i],
agus dìthichidh mi ìomhaighean a mach
á Noph : agus cha bhi na 's mò prionnsa
air tìr na h-Eiphit[k]; agus cuiridh mi eagal
ann am fearann na h-Eiphit.
14 Agus ni mi Patros 'n a fhàsach[l],
agus cuiridh mi teine ann an Soan[m], agus
ni mi breitheanais ann an No.
15 Agus dòirtidh mi mo chorruich air
Sin[1], neart na h-Eiphit, agus gearraidh
mi as muinntir No[n].
16 Agus cuiridh mi teine anns an
Eiphit, bithidh cràdh mòr air Sin, agus
reubar No as a chéile, agus bithidh Noph[2]
gach là ann an airc.
17 Tuitidh òganaich Abhein[3] agus Phi-
beseit leis a' chlaidheamh, agus imichidh
*na bailtean* so gu daorsa.
18 Ann an Tahapanes[o] fòs bithidh an
là dorcha, 'n uair a bhriseas mise an sin
cuing na h-Eiphit : agus sguiridh mòr-
chuis a neirt innte : seadh, folaichidh
neul i, agus théid a nigheanan air falbh
ann am braighdeanas.
19 Mar so ni mise breitheanais anns an
Eiphit ; agus aithnichidh iad gur mi an
Tighearn'.
20 Agus tharladh, anns an aon bhliadh-
na deug, anns a' cheud *mhìos*, air an
t-seachdamh *là* de 'n mhìos, gu-n d'thàin-
ig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag
ràdh,
21 A mhic an duine, bhris mise gaird-
ean Pharaoh rìgh na h-Eiphit[r], agus,
feuch, cha cheanglar e suas[t] gu bhi air a
leigheas, a chur crios air g' a cheangal, g'
a dheanamh làidir, a chumail a' chlaidh-
eimh.
22 Uime sin, mar so tha an Tighearna
Dia ag ràdh, Feuch, tha mise an aghaidh
Pharaoh rìgh na h-Eiphit, agus brisidh
mi a ghairdeanan[v], *e sin a tha* làidir[w], agus

*e sin* a bhriseadh ; agus bheir mi air a'
chlaidheamh tuiteam as a làimh.
23 Agus sgapaidh mi na h-Eiphitich
am measg nan cinneach, agus sgaoilidh
mi iad feadh nan dùthchannan.
24 Agus neartaichidh mi gairdeanan
rìgh Bhabiloin, agus cuiridh mi mo
chlaidheamh 'n a làimh : ach brisidh mi
gairdeanan Pharaoh, agus ni e caoirean
'n a fhianuis, mar dhuine a tha leònta gu
bàs.
25 Ach neartaichidh mi gairdeanan
rìgh Bhabiloin[d], agus tuitidh gairdean
Pharaoh sìos ; agus aithnichidh iad gur
mise an Tighearn', an uair a chuireas mi
mo chlaidheamh ann an làimh rìgh Bhabi-
loin[h], agus a shìneas e mach e air tìr na
h-Eiphit[i].
26 Agus sgapaidh mi na h-Eiphitich am
measg nan cinneach[j], agus sgaoilidh mi
iad feadh nan dùthchannan ; agus aith-
nichidh iad gur mi an Tighearna.

## CAIB. XXXI.

1 *Chuir am fàidh an céill mòrachd an Asirian-
aich, agus a léir-sgrios a chionn gu robh a
chridhe air a thogail suas;* 18 *nochd e gu-m
buineadh Dia air an dòigh cheudna ri Pharaoh
rìgh na h-Eiphit.*

AGUS tharladh, anns an aon bhliadh-
na deug, anns an treas *mìos*, air a'
cheud *là* de 'n mhìos, gu-n d'thàinig focal
an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, labhair ri Pharaoh
rìgh na h-Eiphit, agus r'a mhòr-chuid-
eachd, Co ris is cosmhuil thu ann ad
mhòrachd[n]?
3 Feuch, bu chrann seudair[o] ann an
Lebanon an t-Asirianach, le geugaibh
maiseach, agus le sgàile dhoirche, agus le
àirde mhòir ; agus bha a bhàrr am measg
nam meangana tiugha.
4 Thug na h-uisgeachan air fàs, dh'àr-
aich an doimhne suas e, ruith a sruthan
mu thimchioll a mheanglan[q], agus chuir
i mach a sruthana beaga chum uile
chraobha na macharach.
5 Uime sin dh'éirich 'àirde suas os
ceann uile chraobha na macharach, agus
bha a mheangana lìonmhor, agus dh'fhàs
a gheugan fada, le lìonmhoireachd nan
uisgeachan, an uair a sgaoil e mach.
6 Rinn uile eunlaith nan speur an nid
'n a gheugaibh[t], agus fo a gheugaibh
rug uile bheathaichean na macharach an
àlach, agus fo a sgàile ghabh cruinneach-
adh mhòran chinneach còmhnuidh.
7 Mar so bha e maiseach 'n a mhòrachd,
ann am fad a gheugan : oir bha a fhreumh
ri taobh nan uisgeacha mòra.
8 Cha b'urrainn na seudair ann an gàr-
adh Dhé[w] 'fholach : cha robh na craobha
giuthais cosmhuil r'a mheanganaibh, no
na craobha geanm-chnò cosmhuil r'a
gheugaibh : cha robh crann air bith ann
an gàradh Dhé cosmhuil ris 'n a mhaise.
9 Rinn mi maiseach e le lìonmhoireachd
a gheugan[a]; ionnus gu-n do ghabh uile
chraobhan Edein, a bha ann an gàradh
Dhé, farmad ris.
10 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, A chionn gu-n d'
rinn e uaill as 'àirde[b], agus gu-n do chuir
e suas a bhàrr ann am meadhon nan neul,
agus gu bheil a chridhe air a thogail suas
'n a àirde[c];
11 Uime sin thug mi thairis e do làimh
aoin chumhachdaich nan cinneach : buin-
idh esan gu làidir ris ; dh'fhuadaich mise
mach e air son a chionta[e].
12 Agus ghearr coimhich, a' chuid a's
uamhasaiche de na cinnich[f], a mach e,
agus dh'fhàg iad e : air na sléibhtibh[g],
agus anns na gleanntaibh uile thuit a
gheugan, agus tha a mheangain air am
briseadh anns gach uile chearnaidh de'n
talamh ; agus dh'imich uile shluagh an
domhain sìos o a sgàile, agus thréig iad e.
13 Air a bhallachaibh briste gabhaidh
uile eunlaith an athair còmhnuidh[k], agus
bithidh uile bheathaiche na macharach
air a gheugaibh :
14 A chum nach àrdaicheadh crann air
bith de chrannaibh nan uisgeachan, iad
féin air son an àirde[l], agus nach cuireadh
iad suas am bàrr am measg nan tiugh-
gheugan, ni mò sheasadh an croinn suas
'n an àirde, gach aon ag òl suas nan
uisgeachan : oir tha iad uile air an toirt
thairis gu bàs, do ionadaibh ìochdarach
na talmhainn[m], ann am meadhon chloinn
nan daoine, maille riu-san a théid sìos
do'n t-slochd.
15 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Anns an là air an deachaidh e sìos
do'n uaigh, thug mise fainear caoidh a
bhi air a deanamh[p]; chòmhdaich mi air
a shon an doimhne, agus choisg mi a tuilt-
ean, agus bhacadh na h-uisgeacha mòra ;
thug mi fòs air Lebanon caoidh air a shon,
agus dh'fhannaich air a shon uile chraobha
na macharach.
16 Thug mi air na cinnich criothnach-
adh ri fuaim a leagaidh, 'n uair a thilg mi
e sìos do'n ionad ìochdarach[r], leosan a
théid sìos do'n t-slochd : agus bithidh an
comhfhurtachd ann an ionadaibh ìochd-
arach na talmhainn aig uile chraobhan
Edein, rogha agus tagha Lebanoin, na
h-uile a tha 'g òl suas an uisge[s].
17 Chaidh iadsan mar an ceudna sìos
do'n ionad ìochdarach maille ris, a chum
na dream a mharbhadh leis a' chlaidh-
eamh ; agus *iadsan* a bu ghairdean da, a
ghabh còmhnuidh fo a sgàile[u] ann am
meadhon nan cinneach.
18 Cò ma ta ris an cosmhuil thusa mar
so ann an glòir[v], agus ann am mòrachd
am measg chraobhan Edein ? gidheadh,
bheirear sìos thu maille ri craobhan Edein
gu àiteachan ìochdarach na talmhainn :
luidhidh tu ann am meadhon na muinn-
tir neo-thimchioll-ghearrta[x], maille riu-
san a mharbhadh leis a' chlaidheamh. So

R.C. 588.

[a] caib. 16. 14
[b] Mat. 23. 12
[c] Dan. 5. 20
[d] Ier. 27. 6-8
[e] Tuir. 1. 21, 22
Nah. 3. 18, 19
[f] caib. 28. 7
[g] caib. 32. 4, 5
35. 5
[h] Isa. 10. 15
[i] caib. 29. 12
[j] Dan. 11. 42
[k] Isa. 18. 6
[l] Dan. 4. 32
[m] caib. 32. 18
[n] rann 18
[o] Dan. 4. 20-22
[p] Tais. 18. 11
[q] Ier. 51. 36
[r] caib. 26. 15
[s] Isa. 14. 15
caib. 32. 31
[t] caib. 17. 23
[u] Tuir. 4. 20
[v] rann 2
[w] Gen. 2. 8
13. 10
Isa. 51. 3
[x] 2 Sam. 1. 20
Ier. 9. 25, 26

Pharaoh agus a mhòr-chuideachd uile,
deir an Tighearna Dia.

## CAIB. XXXII.

1 *Tuireadh air son thrioblaidean uamhasach na h-Eiphit:* 11 *sgriosaidh claidheamh rìgh Bhabiloin i.* 17 *Bheirear luchd-àiteachaidh na h-Eiphit sìos gu ionadan ìochdarach na talmhainn.*

AGUS tharladh, anns an dara bliadh-
na deug, anns an dara mìos deug,
air a' cheud *là* de'n mhìos, gu-n d' thàinig
focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, tog suas tuireadh[c]
air son Pharaoh rìgh na h-Eiphit, agus
abair ris, Is cosmhuil thu ri leòmhan òg[e]
de na cinnich, agus tha thu mar uabheist
anns na cuantaibh; agus thàinig thu
mach le d' shruthaibh, agus chuir thu
troimhe 'chéile na h-uisgeachan le d'chos-
aibh, agus shalaich thu an aimhnichean[f].
3 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Sgaoilidh mise uime sin mo lìon os do
cheann[g], le cuideachd mhòran chinneach,
agus bheir iad a nìos thu ann am lìon.
4 An sin fàgaidh mi air an talamh thu[j],
tilgidh mi mach air an fhaiche luim thu,
agus bheir mi air uile eunlaith an athair
luidhe ort[k], agus bheir mi do uile bheath-
aichibh na talmhainn an sàth dhìot.
5 Agus cuiridh mi d'fheòil air na sléibh-
tibh, agus lìonaidh mi na glinn le do
thulaichibh.
6 Uisgichidh mi fòs le d'fhuil[m] am
fearann anns am bheil thu a' snàmh, gu
ruig na sléibhtean; agus bithidh na
h-aimhnichean làn dìot.
7 Agus an uair a chuireas mi as thu,
folaichidh mi na nèamhan[p], agus ni mi
an reultan dorcha: còmhdaichidh mi a'
ghrian le neul, agus cha toir a' ghealach
seachad a solus.
8 Uile sholuis dhealrach nèimh ni mi
dorcha os do cheann, agus cuiridh mi
dorchadas air d'fhearann[q], deir an Tigh-
earna Dia.
9 Cuiridh mi fòs doilghios air cridh-
eachaibh mhòran dhaoine, 'n uair a bheir
mi do léir-sgrios am measg nan cinneach,
gus na dùthchannan nach b'aithne dhuit.
10 Seadh, cuiridh mi air mòran dhaoine
uamhas do d' thaobh[t], agus bithidh eagal
ro mhòr air an rìghribh air do shon,
'n uair a thogas[1] mise mo chlaidheamh
'n an làthair[v]; agus criothnaichidh iad
ann an tiota; gach aon air son a bheatha
féin, ann an là do leagaidh-sa.
11 Oir mar so tha an Tighearna Dia
ag ràdh, Thig claidheamh rìgh Bhabiloin
ort[x].
12 Le claidhibh nan cumhachdach bheir
mise air do mhòr-chuideachd tuiteam[y],
leo-san uile a's uamhasaiche de na cinn-
ich; agus millidh iad mòr-chuis na h-Ei-
phit[z], agus bithidh a mòr-shluagh gu léir
air an sgrios.
13 Sgriosaidh mi fòs a h-ainmhidhean

R.C. 587.

[a] caib. 29. 11
[b] Ecs. 7. 5; 14. 4, 18
[c] caib. 27. 2
[d] 2 Sam. 1. 17; 2 Each. 35. 25
[e] caib. 19. 3, 6; 38. 13
[f] caib. 34. 18
[g] caib. 12. 13; Ecl. 9. 12
[h] rann 2
[i] caib. 31. 14
[j] Ioel 3. 19
[k] caib. 31. 13
[l] rann. 21, 24
[m] Ecs. 7. 17; Tais. 16. 6
[n] Isa. 1. 31
[o] Isa. 14. 9, 10
[p] Isa. 13. 10; Ioel 3. 15; Mat. 14. 29
[q] Ecs. 10. 21-23
[r] Isa. 14. 15
[s] Isa. 51. 12, 13
[t] caib. 27. 35
[u] Ier. 49. 34, &c.
[1] *chrathas.*
[v] Deut. 32. 41
[w] Ier. 3. 24, 25; Hab. 2. 16
[x] Ier. 46. 24-26
[y] caib. 28. 7; 30. 4
[z] Isa. 25. 2, 3
[a] Luc. 12. 4, 5

uile o thaobh nan uisgeacha mòra[a], agus
cha chuir cos duine dragh orra tuilleadh,
ni mò ghluaisear iad le ionga ainmhidh.
14 An sin ni mise an uisgeachan domh-
ain, agus bheir mi air an aimhnichean
ruith mar olaidh, deir an Tighearna
Dia.
15 'N uair a ni mi tìr na h-Eiphit
'n a fàsach, agus a bhitheas an dùthaich
falamh de'n ni sin de'n robh i làn, an
uair a bhuaileas mi na h-uile 'tha chomh-
nuidh innte, an sin aithnichidh iad gur
mise an Tighearna[b].
16 So an tuireadh leis an tuir iad os a
ceann[d]: Ni nigheana nan cinneach caoidh
air a son: ni iad caoidh air a son, air son
na h-Eiphit, agus air son a mòr-shluaigh
uile, deir an Tighearna Dia.
17 Tharladh mar an ceudna, 's an dara
bliadhna deug, air a' chùigeamh *là* deug
de'n mhìos, gu-n d'thàinig focal an Tigh-
earn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
18 A mhic an duine, dean cumha air
son mòr-shluaigh na h-Eiphit[h], agus tilg
sìos iad[i], i féin agus nigheana nan cinn-
each iomraiteach, gu ionadan ìochdarach
na talmhainn, maille riu-san a théid sìos
do'n t-slochd.
19 Cò air am bheil thu 'toirt barrachd
ann am maise? imich sìos[l], agus luidh
leis na neo-thimchioll-ghearrta.
20 Tuitidh iad 'n am meadhon-san a
mharbhadh leis a' chlaidheamh: thugadh
thairis do'n chlaidheamh i: tairngibh a
mach i féin agus a sluagh gu h-iomlan.
21 Labhraidh cinn-fheadhna nan cumh-
achdach[n] ris o mheadhon an ionaid ìochd-
araich[o], maille riu-san a chuidich leis:
chaidh iad sìos, tha iad 'n an luidhe leis
na neo-thimchioll-ghearrta a mharbhadh
leis a' chlaidheamh.
22 Tha Asur an sin agus a chuideachd
uile: tha 'uaighean-san m' a thimchioll:
tha iad uile marbh, air tuiteam leis a'
chlaidheamh.
23 Tha an uaighean air an suidheach-
adh air gach taobh de'n t-slochd[r], agus
tha a chuideachd mu thimchioll 'uaighe:
iad uile air am marbhadh, air tuiteam
leis a' chlaidheamh, a dhùisg uamhas ann
an tìr nam beò[s].
24 An sin tha Elam[u] agus a shluagh
uile mu thimchioll 'uaighe, iad uile air
am marbhadh, air tuiteam leis a' chlaidh-
eamh; chaidh iadsan sìos neo-thimchioll-
ghearrta gu ionadan ìochdarach na tal-
mhainn, a dhùisg uamhas ann an tìr nam
beò; gidheadh ghiùlain iad an nàire[w] leo-
san a chaidh sìos do'n t-slochd.
25 Ann am meadhon nam marbh
shuidhich iad leabadh dha maille r'a uile
shluagh: tha an uaighean m' a thim-
chioll, iad uile neo-thimchioll-ghearrta
air am marbhadh leis a' chlaidheamh:
ged a dhùisgeadh an uamhas ann an
tìr nam beò[a], gidheadh ghiùlain iad an
nàire leo-san a chaidh sìos do'n t-slochd:

chuireadh e ann am meadhon na muinntir a mharbhadh.
26 An sin tha Mesech[a], Tubal, agus a shluagh uile ; tha an uaighean m' a thimchioll : iad uile neo-thimchioll-ghearrta, air am marbhadh leis a' chlaidheamh, ged a sgaoil iad an uamhas ann an tìr nam beò.
27 Agus cha luidh iad leis na cumhachdaich[d], a thuit de na neo-thimchioll-ghearrta, a chaidh sìos do ifrinn le 'n armaibh - cogaidh : agus chuir iad an claidhean fo an cinn, ach bithidh an aingidheachd air an cnàmhan[e], ged a b'iad uamhas nan cumhachdach ann an tìr nam beò.
28 Seadh, brisear thu ann am meadhon nan neo-thimchioll-ghearrta, agus luidhidh tu leo-san a mharbhadh leis a' chlaidheamh.
29 An sin tha Edom[h], a rìghrean, agus a phrionnsachan uile, a tha le 'n neart 'n an luidhe ann am fochar na muinntir a mharbhadh leis a' chlaidheamh : luidhidh iad leis na neo-thimchioll-ghearrta, agus leo-san a théid sìos do'n t-slochd.
30 An sin tha prionnsachan na h-àirde tuath[l], an t - iomlan diubh, agus na Sidonaich uile[m], a chaidh sìos leis na mairbh, le an uamhas tha nàir' orra d'an cumhachd ; agus tha iad 'n an luidhe neo-thimchioll-ghearrta leo-san a mharbhadh leis a' chlaidheamh, agus a' giùlan an nàire leo-san a théid sìos do'n t-slochd.
31 Chi Pharaoh iad, agus bithidh comhfhurtachd aige os ceann a mhòr-chuideachd uile, *eadhon* Pharaoh agus 'fheachd gu léir air am marbhadh leis a' chlaidheamh, deir an Tighearna Dia.
32 Oir dhùisg mise m'uamhas ann an tìr nam beò[r] : agus suidhichear esan ann am meadhon nan neo-thimchioll-ghearrta, leo-san a mharbhadh leis a' chlaidheamh, Pharaoh agus a shluagh gu léir, deir an Tighearna Dia

## CAIB. XXXIII.

1 *Nochdadh do Eseciel a dhleasdanas mar fhear-faire do thigh Israeil.* 10 *Cha-n 'eil tlachd air bith aig Dia ann am bàs an aingidh.* 21 *'N uair a ghlacadh Ierusalem rinn Eseciel fàidheadaireachd gu-m bitheadh am fearann air a chur fàs.* 30 *Cealgaireachd an t-sluaigh.*

AIRIS thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, labhair ri cloinn do shluaigh, agus abair riu, 'N uair a bheir mise an claidheamh air dùthaich[w], ma ghabhas muinntir na dùthcha duine de'n crìochaibh féin, agus gu-n cuir iad e gu bhi 'n a fhear-faire dhoibh[x];
3 Ma shéideas e an trompaid an uair a chi e an claidheamh a' teachd air an fhearann, agus ma bheir e rabhadh do'n t-sluagh ;
4 An sin, cò air bith a chluinneas fuaim na trompaid, agus nach gabh rabhadh ; ma thig an claidheamh, agus gu-n toir e air falbh e, bithidh 'fhuil air a cheann féin.
5 Chual' e fuaim na trompaid[b], agus cha do ghabh e rabhadh, bithidh 'fhuil air féin[c]: ach esan a ghabhas rabhadh tèarnaidh e 'anam.
6 Ach ma chi am fear-faire an claidheamh a' teachd, agus nach séid e an trompaid, agus nach faigh an sluagh rabhadh ; ma thig an claidheamh, agus gu-n toir e aon neach air falbh uatha, tha e air a thoirt air falbh 'n a aingidheachd : ach iarraidh mise 'fhuil air làimh an fhirfhaire.
7 Mar sin thusa, a mhic an duine, chuir mi thu mar fhear-faire chum tighe Israeil[f]: uime sin éisdidh tu am focal o m' bheul - sa[g], agus bheir thu dhoibh rabhadh[i] uam-sa.
8 'N uair a their mise ris an aingidh, O dhuine aingidh, gheibh thu gu deimhin bàs[j]; mur labhair thusa chum an t-aingidh a thoirmeasg o 'shlighe, gheibh an duine aingidh sin bàs 'n a aingidheachd[k]: ach air do làimh-sa iarraidh mise 'fhuil.
9 Gidheadh, ma bheir thusa rabhadh do'n aingidh mu thimchioll a shlighe, gu pilleadh uaipe : mur pill e o 'shlighe, gheibh e bàs 'n a aingidheachd[n], ach thèaruinn thusa d'anam[o].
10 Uime sin, a mhic an duine, labhair thusa ri tigh Israeil, Mar so deir sibh, ag ràdh, Ma bhitheas ar cionta agus ar lochdan oirnn, agus gu-n searg sinn annta[p], cionnus a dh'fheudas sinn mar sin a bhi beò[q]?
11 Abair riu, Mar is beò mise, deir an Tighearna Dia, cha-n 'eil tlachd air bith agam-sa ann am bàs an aingidh[s]; ach gu-m pilleadh an t-aingidh o 'shlighe, agus gu-m bitheadh e beò : pillibh, pillibh, o 'ur droch shlighibh, c'ar son a bhàsaicheas sibh, O thigh Israeil ?
12 Uime sin, a mhic an duine, abair thusa ri cloinn do shluaigh, Cha dean fìreantachd an fhìrein a shaoradh ann an là a chionta[t]: agus 'n a aingidheachd cha tuit an t-aingidh anns an là 's am pill e o 'chionta[u]; ni mò dh'fheudas am fìrean a bhi beò air son '*fhìreantachd* anns an là 's am peacaich e.
13 'N uair a their mise ris an fhìrean gu mair e gu deimhin beò : ma ni e bun á 'fhìreantachd féin[v], agus gu-n dean e aingidheachd, cha chuimhnichear 'uile 'fhìreantachd ; ach air son 'aingidheachd a rinn e, air son sin gheibh e bàs.
14 A ris, an uair a their mise ris an aingidh, Gheibh thu gu deimhin bàs : ma philleas e o 'pheacadh[y], agus gu-n dean e an ni sin a tha dligheach agus ceart ;
15 Ma bheir an t-aingidh air ais an geall[z], agus gu-n aisig e a ris an ni a ghoid e[a], gu-n gluais e ann an reachdaibh na beatha[b], gun aingidheachd a chur 'an

R.C. 587.

[a] caib. 27. 13; 38. 2; Gen. 10. 12
[b] Salm 95. 7, 8; Eabh. 2. 1-3
[c] caib. 18. 13, &c.
[d] Isa. 14. 18, 19
[e] Salm 92. 7, 9
[f] caib. 3. 17, &c.
[g] caib. 2. 7
[h] caib. 25. 12, &c.; Obad. 2, &c.
[i] 2 Each. 19. 10; Col. 1. 28
[j] Ier. 8. 13; Gal. 2. 17
[k] Air. 27. 3
[l] caib. 38. 6, 15; 39. 2; Ier. 1. 14; 4. 6
[m] caib. 28. 21
[n] Gnà. 15. 10; Eoin 8. 24
[o] Gnio. 20. 26
[p] caib. 24. 23
[q] caib. 37. 11; Salm 130. 7; Isa. 49. 14
[r] Gen. 35. 5; Iob 31. 23; 2 Cor. 5. 11
[s] 2 Sam. 14. 14; Tuir. 3. 33; Hos. 11. 8; 2 Pead. 3. 9
[t] caib. 3. 20; 18. 24, &c.
[u] 2 Each. 7. 14; Hos. 3. 25
[v] Ròm. 10. 3; Phil. 3. 9
[w] caib. 14. 17
[x] 2 Sam. 18. 24; 2 Ri. 9. 17; Hos. 9. 8
[y] Gnà. 28. 13; Gnio. 3. 19
[z] caib. 18. 7, &c.
[a] Ecs. 22. 1, 4; Lebh. 6. 2-5; Luc. 19. 8
[b] Lebh. 18. 5; Salm 119. 93

gniomh ; mairidh e gu deimhin beò, cha-n
fhaigh e bàs.
16 Cha chuimhnichear dha lochd air
bith a rinn e[a]: rinn e an ni a tha dleasdan-
ach agus ceart : mairidh e gu cinnteach
beò.
17 Gidheadh tha clann do shluaigh-sa
ag ràdh, Cha-n 'eil slighe an Tighearna
cothromach, Ach air an son-san, cha-n 'eil
an slighe cothromach.
18 'N uair a philleas am fìrean air ais
o 'fhìreantachd[b], agus a chuireas e 'n
gniomh aingidheachd, gheibh e bàs d'a
chionn.
19 Ach ma philleas an t-aingidh air
falbh o 'aingidheachd, agus gu-n dean e
an ni sin a tha dleasdanach agus ceart,
mairidh e beò d' a chionn.
20 Gidheadh tha sibh ag ràdh, Cha-n
'eil slighe an Tighearna cothromach[e]: O
thigh Israeil, bheir mise breth oirbh, air
gach aon a réir a shlighe.
21 Agus tharladh anns an aon bhliadhna
deug d'ar bruid, anns an deicheamh *mìos*,
air a' chùigeamh *là* de'n mhìos, gu-n
d' thàinig aon a theich á Ierusalem[f] a
m'ionnsuidh-sa, ag ràdh, Bhuaileadh am
baile.
22 Agus bha làmh an Tighearn' orm
anns an an-moch, mu-n d' thàinig esan a
theich, agus dh'fhosgail i mo bheul, gus
an d' thàinig e thugam anns a' mhaduinn ;
agus dh'fhosgladh mo bheul, agus cha
robh mi na bu mhò balbh.
23 An sin thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
24 A mhic an duine, tha iadsan a tha 'g
àiteachadh nan ionada fàsa sin de fhear-
ann Israeil a' labhairt, ag ràdh, Bha
Abraham 'n a aonar[h], agus shealbhaich e
am fearann : ach tha sinne lìonmhor,
thugadh am fearann dhuinn mar sheilbh.
25 Air an aobhar sin abair riu, Mar so
tha an Tighearna Dia ag ràdh, Tha sibh
ag itheadh maille ris an fhuil, agus a'
togail 'ur sùl suas ri 'ur n-ìodholaibh,
agus a' dòrtadh fola ; agus an sealbhaich
sibh am fearann[l]?
26 Tha sibh a' seasamh air 'ur claidh-
eamh, tha sibh a' deanamh gràineileachd,
agus a' truailleadh, gach aon *agaibh*,
mnatha a choimhearsnaich ; agus an
sealbhaich sibh am fearann ?
27 Abair thusa riu mar so, Mar so tha
an Tighearna Dia ag ràdh, Mar is beò
mise, gu deimhin tuitidh iadsan a tha
anns na h-ionadaibh fàsa leis a' chlaidh-
eamh ; agus esan a tha 's a' mhachair
sgaoilte, bheir mise do na beathaichibh r'a
itheadh ; agus bàsaichidh iadsan a bhith-
eas anns na daingnichibh agus anns na
h-uamhan leis a' phlàigh.
28 Oir fàgaidh mise am fearann ro fhàs-
ail[r], agus sguiridh mòrachd a threise :
agus bithidh sléibhtean Israeil fàs[s], air
chor as nach téid aon neach trompa.
29 An sin aithnichidh iad gur mise an



R.C. 587.

a Mic. 7. 18, 19
Ròm. 5. 16, 21
b Eabh. 10. 38
c caib. 14. 1
20. 1
d Deut. 5. 28, 29
Salm 78. 36
Isa. 29. 13
e Gnà. 19. 3
f caib. 24. 26, 27
g 1 Sam. 3. 19
h Isa. 51. 2
Eoin 8. 39
i Ier. 23. 1
Sech. 11. 17
j Isa. 56. 11
k Mic. 3. 1, 3
l Ier. 7. 9, 10
m Ier. 8. 22
Eabh. 12. 12
n Luc. 15. 4
o Mat. 9. 36
Sech. 10. 2, 3
p Ier. 12. 9-12
Eoin 10. 12
q 1 Pead. 2. 25
r Ier. 44. 2, &c.
s caib. 6. 2-6

Tighearna, 'n uair a ni mi am fearann ro
fhàsail, air son an uile ghràineileachdan
a chuir iad 'an gniomh.
30 Agus thusa, a mhic an duine, tha
clann do shluaigh an còmhnuidh a' labh-
airt umad ri taobh nam ballachan, agus
ann an dorsaibh nan tighean, agus a'
labhairt aon r'a chéile, gach aon r'a
bhràthair, ag ràdh, Thigibh, guidheam
oirbh, agus éisdibh ciod am focal a tha
'teachd a mach o an Tighearn'.
31 Agus tha iad a' teachd a d'ionnsuidh
mar chruinneachadh sluaigh[c], agus tha iad
a' suidhe ann ad làthair mar mo phobull-
sa, agus tha iad ag éisdeachd do bhriath-
ran, ach cha-n 'eil iad 'g an deanamh : oir
tha iad a' taisbeanadh mòran gràidh le
am beul[d], ach tha an cridhe a' dol an
déigh an sannt.
32 Agus, feuch, tha thusa dhoibh mar
òran ro thaitneach duine aig am bheil
guth binn, agus a chluicheas gu maith air
inneal-ciùil : oir tha iad ag éisdeachd do
bhriathran, ach cha-n 'eil iad 'g an dean-
amh.
33 Agus an uair a thig so gu crìch,
(feuch tha e 'teachd,) an sin aithnichidh
iad gu robh fàidh 'n am measg[g].

## CAIB. XXXIV.

1 *Achmhasan do aodhairibh Israeil.* 7 *Breith-eanas Dhé 'n an aghaidh :* 11 *a fhreasdal mu thimchioll a shluaigh.* 20 *Beannachdan rìogh-achd Chriosd.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 A mhic an duine, dean fàistneachd an
aghaidh aodhairean Israeil, dean fàist-
neachd, agus abair riu, O aodhairean, mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Mo
thruaighe aodhairean Israeil, a tha 'g am
beathachadh féin[i]! nach bu chòir do na
h-aodhairibh an treud a bheathachadh ?
3 Tha sibh ag itheadh na saill[j], agus 'g
'ur n-éideadh féin leis an olainn, tha sibh
a 'marbhadh nan ainmhidhean biadhta[k]:
cha-n 'eil sibh a' beathachadh an treud.
4 Cha do neartaich sibh an lag[m], ni mò
'leighis sibh an tinn, ni mò 'cheangail sibh
suas e sin a bha briste, ni mò 'thug sibh
air ais a' chuid a sgapadh, ni mò dh'iarr
sibh a' chuid a chailleadh[n]; ach le ainn-
eart riaghail sibh iad, agus le an-iochd.
5 Agus sgapadh iad le dìth aodhairean[o]:
agus bha iad 'n am biadh do uile bheath-
aichibh na macharach[p], an uair a bha iad
air an sgapadh.
6 Chaidh mo chaoraich-sa air seacharan
air feadh nan uile bheann, agus air gach
sliabh àrd : seadh, bha mo threud air a
sgapadh air aghaidh na talmhainn uile[q],
agus cha robh aon neach 'g an sireadh no
'g an iarraidh.
7 Uime sin, O aodhairean, éisdibh-se
focal an Tighearna ;
8 Mar is beò mise, tha an Tighearna Dia
ag ràdh, gu deimhin a chionn gu robh mo

threud 'n an creich, agus gu-n d' rinneadh mo threud 'n am biadh do uile bheathaichibh na macharach, a chionn nach robh aodhair sam bith ann, ni mò dh'iarr m'aodhairean mo threud, ach bheathaich na h-aodhairean iad féin[a], agus cha do bhiadh iad mo threud-sa :

9 Uime sin, O aodhairean, éisdibh focal an Tighearna ;

10 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise an aghaidh nan aodhairean, agus iarraidh mi mo threud air an làimh[c], agus bheir mi orra sgur de bhiadhadh an treud[e]; ni mò bheathaicheas na h-aodhairean iad féin tuilleadh ; oir saoraidh mise mo threud as am beul, a chum nach bi iad dhoibh 'n am biadh.

11 Oir mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, lorgaichidh mise, mise féin, mo chaoraich, agus iarraidh mi mach iad[h].

12 Amhuil a lorgaicheas aodhair a mach a threud, anns an là anns am bi e am measg a chaorach a chaidh a sgapadh ; mar sin iarraidh mise mo chaoraich féin, agus saoraidh mi iad as a' h-uile àite gus an robh iad air an sgànradh, anns an là neulach agus dhorcha[k].

13 Agus bheir mi mach iad o mheasg nan cinneach[n], agus cruinnichich mi iad o na dùthchannaibh, agus bheir mi iad gu'm fearann féin, agus ionaltraidh mi iad air sléibhtibh Israeil, 'an cois nan aimhnichean, agus ann an uile ionadaibh àitichte na tìre.

14 Ionaltraidh mi iad ann an innis mhaith[o], agus bithidh am buaile air sléibhtibh àrda Israeil : an sin luidhidh iad ann an cluain mhaith[p], agus ionaltraidh iad ann an innis reamhair air sléibhtibh Israeil.

15 Beathaichidh mise mo threud[q], agus bheir mi orra luidhe sìos, deir an Tighearna Dia.

16 Iarraidh mi a' chuid a chailleadh[r], agus bheir mi air ais a' chuid a dh'fhuadaicheadh air falbh, agus ceanglaidh mi suas a' chuid a bhriseadh, agus neartaichidh mi a' chuid a bha tinn : ach sgriosaidh mi an reamhar agus an làidir[t]; beathaichidh mi iad sin le breitheanas[u].

17 Agus air 'ur son-se, O mo threud ; mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch, bheir mise breth eadar spréidh agus spréidh, eadar na reitheachan[v] agus na gabhair fhirionn.

18 An ni suarach leibhse an innis mhaith itheadh suas, ach gu-n saltair sibh fòs a' chuid eile de'n ionaltradh sìos fo 'ur cosaibh[x]? agus òl de na h-uisgeachan domhain, ach gur éigin duibh a' chuid eile a shalachadh le 'ur cosaibh ?

19 Agus air son mo threud-sa, tha iad ag itheadh an ni sin a shaltair sibh fo 'ur cosaibh, agus ag òl an ni sin a rinn 'ur cosan a thruailleadh.

20 Air an aobhar sin, mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh riu, Feuch, bheir mise, mise féin, breth eadar an spréidh reamhar agus an spréidh chaol.

21 A chionn gu-n do thulg sibh le taobh agus le slinnein, agus gu-n d'rinn sibh an t-euslan uile a phurradh le 'ur n-adharcaibh[b], gus an do sgainnir sibh iad o 'chéile :

22 Uime sin tèarnaidh mise mo threud, agus cha bhi iad na's mò 'n an creich ; agus bheir mi breth eadar spréidh agus spréidh.

23 Agus cuiridh mi suas aon aodhair os an ceann[d], agus beathaichidh esan iad, *eadhon* mo sheirbhiseach Daibhidh ; beathaichidh esan iad, agus bithidh e dhoibh 'n a aodhair.

24 Agus bithidh mise Iehobhah ann am Dhia dhoibh[f], agus mo sheirbhiseach Daibhidh 'n a phrionnsa 'n am measg[g]; labhair mise Iehobhah *e*.

25 Agus ni mise coimhcheangal sìthe riu, agus cuiridh mi cosg air na droch bheathaichibh anns an fhearann[i]; agus gabhaidh iad còmhnuidh gu tèaruinte 's an fhàsach[j] agus coidlidh iad anns na coilltibh.

26 Agus ni mi iadsan[l], agus na h-ionadan timchioll mo shléibh[m] 'n am beannachadh ; agus bheir mi air an fhrois teachd a nuas 'n a h-àm : bithidh frasan de bheannachdaibh ann.

27 Agus bheir craobh na macharach seachad a toradh, agus bheir an talamh seachad a chinneas, agus bithidh iad tèaruinte 'n an dùthaich, agus aithnichidh iad gur mise an Tighearna, 'n uair a bhriseas mi cuibhrichean an cuinge, agus a shaoras mi iad á làimh na muinntir a ghabh seirbhis diubh.

28 Agus cha bhi iad na's mò 'n an cobhartaich do na cinnich, ni mò a ni beathaichean an fhearainn an slugadh suas : ach gabhaidh iad còmhnuidh gu tèaruinte, agus cha chuir aon neach eagal *orra*.

29 Agus togaidh mi suas doibh meangan cliùiteach[s], agus cha bhi iad air an claoidh na's mò le gort anns an fhearann, ni mò 'ghiùlaineas iad masladh nan cinneach na's faide.

30 Mar so aithnichidh iad gu bheil mise an Tighearna Dia, maille riu, agus gur iadsan, tigh Israeil, mo shluagh, deir an Tighearna Dia.

31 Agus sibhse, mo threud, treud m' ionaltraidh[w], is daoine sibh, agus is mise 'ur Dia, deir an Tighearna Dia.

## CAIB. XXXV.

1 *Nithear breitheanas air sliabh Sheir,* 4 *agus cuirear a bhailtean fàs do bhrìgh gu-n do dhòirt e fuil cloinne Israeil.*

OS bàrr, thàinig focal an Tighearn' a m'ionnsuidh, ag ràdh,

2 A mhic an duine, cuir d'aghaidh ri sliabh Sheir, agus dean fàistneachd 'n a aghaidh[y],

B.C. 587.

a Gnio. 20. 33; 1 Cor. 9. 15
b Luc. 13. 14-16
c caib. 3. 18, 20; Eabh. 13. 17
d Ier. 23. 4, 5; Eoin 10. 11; Eabh. 13. 20
e 1 Sam. 2. 29-36
f Ecs. 29. 45; Isa. 43. 2, 3; Tais. 21. 3
g Luc. 1. 32, 33
h Salm 119. 176; Luc. 19. 10
i Isa. 35. 9
j Ier. 23. 6
k Isa. 50. 10; Ioel 2. 1-3
l Sech. 8. 13
m Salm 133. 3
n Isa. 65. 9, 10; Ier. 23. 3, 4
o Salm 23. 1, 2; Isa. 40. 11
p Ier. 33. 12
q Ier. 3. 15; Eoin 21. 15
r Mic. 4. 6; Mat. 18. 11-14; Marc. 2. 17; Luc. 5. 32
s Isa. 11. 1, &c.
t Am. 4. 1, 2
u Ier. 10. 24; Mic. 7. 14
v Mat. 25. 32
w Luc. 12. 32
x Luc. 11. 52
y Deut. 2. 5

3 Agus abair ris, Mar so tha an Tigh-
earna Dia ag ràdh, Feuch, O shléibh
Sheir, tha mise a'd' aghaidh, agus sìnidh
mi mo làmh a mach a'd' aghaidh, agus ni
mi sgrios agus léir-sgrios ort.
4 Ni mi do bhailtean 'n am fàsach, agus
bithidh tu a'd' nochd-làraich, agus bithidh
fios agad gur mise an Tighearn'.
5 A chionn gu robh fuath bith-bhuan
agad, agus gu-n do dhòirt thu *fuil* cloinne
Israeil le neart a' chlaidheimh, ann an àm
an airce, anns an àm 's an robh crìoch air
an aingidheachd[c]:
6 Air an aobhar sin, mar is beò mise[d],
tha an Tighearna Dia ag ràdh, ulluichidh
mi thusa air son fola, agus ni fuil do
dhian-ruagadh: a chionn nach d' fhuath-
aich thu fuil[f], ni fuil do dhian-ruagadh.
7 Mar so ni mi léir-sgrios air sliabh
Sheir, agus gearraidh mi uaithe an ti
a théid a mach[g] agus an ti a philleas air
ais.
8 Agus lìonaidh mi a shléibhtean le
'dhaoine marbhta[h]: air do chnocaibh, agus
ann ad ghleanntaibh, agus ann ad uile
aimhnichean tuitidh iadsan a mharbhar
leis a' chlaidheamh.
9 Ni mise fàsaichean sìorruidh dhìot,
agus cha togar a rìs do bhailtean[k];
agus aithnichidh sibh gur mise an Tigh-
earn'.
10 A chionn gu-n d' thubhairt thu,
Bithidh an dà chinneach so, agus an dà
dhùthaich so agam-sa, agus sealbhaich-
idh sinn iad: ged bha an Tighearn' an
sin[o]:
11 Uime sin, mar is beò mise, tha an
Tighearna Dia ag ràdh, ni mi eadhon a
réir d'fheirge[p], agus a réir d'fharmaid a
nochd thu, le d'fhuath 'n an aghaidh;
agus ni mi mi féin aithnichte 'n am
measg, an uair a bheir mi breth ortsa.
12 Agus aithnichidh tusa gur mi an
Tighearn', agus gu-n cuala mi d' uile
thoibheum[r] an aghaidh shléibhtean
Israeil, ag ràdh, Dh'fhàgadh fàs iad,
agus thugadh iad dhuinne g' an slug-
adh[t].
13 Mar so le 'ur beul rinn sibh uaill
ann am aghaidh-sa, agus mheudaich sibh
'ur briathran ann am aghaidh[v]; chuala
mise.
14 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, An uair a ni an talamh uile gaird-
eachas[x], ni mise fàs thusa.
15 Mar a rinn thusa gairdeachas os
ceann oighreachd tighe Israeil, a chionn
gu robh i fàs, mar sin ni mise riutsa:
bithidh tu fàs, O shléibh Sheir, agus
Idumea uile, an t-iomlan deth: agus
aithnichidh iad gur mise an Tighearna.

## CAIB. XXXVI.

1 *Sgriosar fuigheall nan cinneach a chionn gu-n d'rinn iad gairdeachas thar léir-sgrios Iudea, 8 agus àrdaichear sléibhtean Israeil. 21 Thilg Dia sluagh Israeil uaithe air son am peacaidh-ean, ach cruinnichidh e iad a rìs le mòr-thròcair.*

R.C. 587.

[a] Deut. 32. 13
[b] caib. 35. 10
[c] caib. 21. 25, 29
[d] Salm 137. 7
[e] Salm 79. 10
[f] Salm 109. 17
[g] Bre. 5. 6, 7
[h] caib. 32. 5
[i] Ier. 25. 9-13 20. 10
[j] Salm 79. 4
[k] Mal. 1. 3, 4
[l] Seph. 3. 8
[m] Isa. 34. 5, 6 Tuir. 4. 21
[n] caib. 35. 10, 11
[o] caib. 48. 35 Salm 48. 1-3 132. 13
[p] Seum. 2. 13
[q] Salm 123. 3, 4
[r] Salm 94. 9, 10
[s] caib. 20. 5
[t] caib. 36. 2 Salm 83. 12, 13
[u] Am. 9. 13, 14
[v] 1 Sam. 2. 3 Salm 73. 8, 9
[w] Salm 99. 8
[x] Isa. 65. 13, 14
[y] Ier. 31. 27 33. 12
[z] Isa. 54. 7-10
[a] Isa. 52. 4-6

MAR an ceudna, a mhic an duine,
dean fàistneachd do shléibhtibh
Israeil, agus abair, A shléibhtean Israeil,
cluinnibh focal an Tighearna:
2 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n d' thubhairt an
nàmhaid 'n 'ur n-aghaidh, Aha! is leinne
fòs na seann ionadan àrda[a] mar sheilbh[b]:
3 Uime sin, dean fàistneachd agus
abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n d'rinn iad fàs sibh,
agus gu-n do shluig iad suas sibh air gach
taobh, gu bhi 'n 'ur seilbh do fhuigheall
nan cinneach, agus gu bheil sibh air 'ur
gabhail ann am beul luchd seanachais[e],
agus 'n 'ur mi-chliù am measg dhaoine:
4 Air an aobhar sin, a shléibhtean
Israeil, éisdibh focal an Tighearna, Mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh ris na
sléibhtibh, agus ris na cnocaibh, ris na
sruthaibh, agus ris na gleanntaibh, ris na
fàsaichibh uaigneach, agus ris na bailtibh
a thréigeadh, a dh'fhàs 'n an cobhartaich[i]
agus 'n am ball-fanoid[j] do fhuigheall nan
cinneach mu'n cuairt:
5 Air an aobhar sin mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Gu deimhin ann
an teine m'eud labhair mi an aghaidh
fuighill nan cinneach[l], agus an aghaidh
Idumea uile[m], a ghabh mo dhùthaich-sa
gu bhi 'n a seilbh dhoibh[n], le gairdeachas
an uile chridhe, le inntinn aingidh, g'a
toirt thairis mar chreich.
6 Dean fàistneachd uime sin mu thim-
chioll fearainn Israeil, agus abair ris na
sléibhtibh agus ris na cnocaibh, ris na
sruthaibh agus ris na gleanntaibh, Mar
so tha an Tighearna Dia ag ràdh, Feuch,
labhair mise ann am eud agus ann am
chorruich, a chionn gu-n do ghiùlain sibh
tàmailt nan cinneach[q]:
7 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, Thog mise suas
mo làmh[s]; Gu deimhin na cinnich mu'n
cuairt duibh giùlainidh iad féin am mas-
ladh.
8 Ach sibhse, O shléibhtean Israeil[u],
cuiridh sibh a mach 'ur geugan, agus bheir
sibh 'ur toradh do m' shluagh-sa Israel,
oir tha iad am fagus a chum teachd.
9 Oir feuch, tha mise leibh, agus pill-
idh mi ruibh[w], agus bithidh sibh air 'ur
treabhadh agus air 'ur cur.
10 Agus ni mi daoine lìonmhor oirbh,
uile thigh Israeil gu h-iomlan; agus bith-
idh na bailtean air an àiteachadh, agus
bithidh na h-ionadan fàs air an togail.
11 Agus ni mi lìonmhor oirbh duine
agus ainmhidh[y], agus fàsaidh iad lìon-
mhor, agus bheir iad toradh; agus suidh-
ichidh mi sibh mar a bha sibh o shean,
agus ni mi *ruibh* na's fearr na ann
'ur toiseach[z]; agus aithnichidh sibh gur
mise an Tighearna[a].
12 Seadh, bheir mi air daoine coiseachd

oirbh, *cadhon* mo phobull Israel, agus
sealbhaichidh iadsan thu[b], agus bithidh
tu dhoibh a'd' oighreachd, agus cha dean
thu iad na's mò uireasbhuidheach.
13 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, A chionn gu-n abair iad riut, Thusa
a shluig suas daoine, agus a dh'fhàg gun
sliochd do chinnich :
14 Uime sin cha sluig thu daoine na's
mò, agus cha-n fhàg thu do chinnich na's
mò gun sliochd, deir an Tighearna Dia.
15 Ni mò dh'fhuilingeas mise gu-n
cluinnear tàmailt nan cinneach annad
tuilleadh, ni mò ghiùlaineas tu masladh
an t-sluaigh[h] na's faide, ni mò bheir thu
air do chinnich tuiteam tuilleadh, deir an
Tighearna Dia.
16 Os bàrr, thàinig focal an Tighearn'
a m'ionnsuidh, ag ràdh,
17 A mhic an duine, 'n uair bha tigh
Israeil a chòmhnuidh 'n an dùthaich féin,
thruaill iad i le an slighe féin[k], agus le an
deanadas : bha an slighe ann am làthair-
sa mar neòghloine mnatha a chuireadh
air leth[m].
18 Air an aobhar sin dhòirt mi orra mo
chorruich, air son na fola a dhòirt iad air
an fhearann[o], agus air son an iodholan
leis an d' rinn iad a thruailleadh :
19 Agus sgap mi iad am measg nan
cinneach, agus bha iad air an sgaoileadh
air feadh nan dùthchannan. A réir an
slighe, agus a réir an deanadais thug mise
breth orra.
20 Agus an uair a chaidh iad a steach a
chum nan cinneach gus an deachaidh iad,
thruaill iad sin m'ainm naomh-sa[q] 'n uair
a thubhairt iad riu, Is iad so sluagh an
Tighearna, gidheadh chaidh iad a mach
as 'fhearann.
21 Ach ghabh mise truas ri m'ainm
naomh féin[s], a thruaill tigh Israeil am
measg nan cinneach gus an deachaidh
iad.
22 Air an aobhar sin, abair ri tigh
Israeil, Mar so tha an Tighearna Dia
ag ràdh, Cha-n 'eil mi 'deanamh so air
'ur son - se[u], O thigh Israeil, ach air son
m'ainme naoimh féin[v], a thruaill sibhse
am measg nan cinneach gus an deachaidh
sibh.
23 Ach naomhaichidh mi m'ainm mòr
féin[x], a bha air a thruailleadh am measg
nan cinneach, a thruaill sibhse 'n am
meadhon ; agus aithnichidh na cinnich
gur mise an Tighearna, tha an Tighearna
Dia ag ràdh, 'n uair a bhitheas mi air mo
naomhachadh annaibh-se fa chomhair an
sùl[a].
24 Oir bheir mi sibh o mheasg nan
cinneach[b], agus tionailidh mi sibh as na
h-uile dhùthchannaibh, agus bheir mi
sibh gu 'ur fearann féin.
25 An sin crathaidh mi uisge glan
oirbh, agus bithidh sibh glan ; o 'ur
n-uile shalchar[c], agus o 'ur n-uile iodhol-
aibh glanaibh mi sibh.

B.C. 587.

[a] caib. 11. 19 Salm 51. 10 Ier. 32. 39
[b] Obad. 17, &c.
[c] Sech. 7. 12
[d] Deut. 30. 6 2 Cor. 3. 3
[e] Ròm. 8. 9, 15 1 Cor. 3. 16 Eph. 1. 13, 14 1 Eoin 3. 24
[f] Gal. 5. 16 Col. 2. 6 1 Eoin 1. 6, 7 2 Eoin 6
[g] Hos. 1. 10
[h] Salm 89. 50, 51 Seph. 2. 8
[i] Mat. 1. 21 Ròm. 6. 14 11. 26
[j] Hos. 2. 21, 22
[k] Lebh. 18. 25-28 Ier. 2. 7
[l] caib. 16. 61, 63
[m] Lebh. 15. 19, &c.
[n] Ròm. 6. 21
[o] caib. 16. 36, 38 23. 37
[p] Deut. 9. 5
[q] Ròm. 2. 24
[r] Sech. 8. 7, 8
[s] Salm 74. 18
[t] Ioel 2. 3
[u] Salm 115. 1
[v] Salm 79. 4
[w] Hos. 14. 4-9
[x] Salm 46. 10
[y] Sech. 10. 6, 9 13. 9 Eabh. 4. 16 1 Eoin 5. 14
[z] caib. 20. 31 Eabh. 10. 21, 22
[a] caib. 20. 41 28. 22 1 Pead. 2. 9
[b] caib. 34. 13 37. 21, &c. Salm 107. 2, 3
[c] Isa. 52. 12 Eabh. 10. 22

26 Bheir mi fòs dhuibh cridhe nuadh[a],
agus cuiridh mi spiorad nuadh an taobh a
stigh dhibh ; agus buinidh mi air falbh
an cridhe cloiche as 'ur feòil[c], agus bheir
mi dhuibh cridhe feòla[d].
27 Agus cuiridh mi mo spiorad an taobh
a stigh dhibh[e], agus bheir mi oirbh gluasad
ann am reachdaibh[f], agus coimheadaidh
sibh mo bhreitheanais, agus ni sibh iad.
28 Agus gabhaidh sibh còmhnuidh anns
an fhearann a thug mise do 'ur n-aith-
richibh, agus bithidh sibh 'n ur sluagh
dhomh-sa[g], agus bithidh mise ann am
Dhia dhuibh-se.
29 Saoraidh mi sibh fòs o 'ur n-uile
shalchar[i]; agus gairmidh mi air an
arbhar[j], agus meudaichidh mi e, agus cha
chuir mi gort air bith oirbh.
30 Agus meudaichidh mi meas na
craoibhe, agus cinneas na macharach, air
chor as nach faigh sibh na's mò masladh
gorta 'measg nan cinneach.
31 An sin cuimhnichidh sibh 'ur droch
shlighe féin[l], agus 'ur deanadais nach robh
maith, agus fuathaichidh sibh sibh féin
ann 'ur sealladh féin[n], air son 'ur n-eu-
ceartan, agus air son 'ur gràineileachdan.
32 Cha-n ann air 'ur son-se a tha mise
a' deanamh so[p], tha an Tighearna Dia
ag ràdh, bitheadh fios agaibh : bitheadh
nàire agus amhluadh oirbh air son 'ur
slighean féin, O thigh Israeil.
33 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Anns an là 's an glan mi sibh o 'ur
n-uile aingidheachd, bheir mi fòs fainear
gu-n gabh sibh còmhnuidh anns na caith-
richibh[r], agus bithidh na h-ionadan fàsa
air an togail.
34 Agus bithidh am fearann fàs air
a threabhadh, 'an àit e 'bhi 'n a luidhe
fàs ann an sealladh gach aoin a ghabh
seachad.
35 Agus their iad, Tha an tìr so a bha
uaigneach, air fàs mar ghàradh Edein[t];
agus na caithrichean falamh, fàs, agus
millte, tha iad air an daingneachadh, agus
air an àiteachadh.
36 An sin aithnichidh na cinnich a
dh'fhàgadh air gach taobh dhibh gur
mise an Tighearn' a thogas na h-àitean
sgriosta, a shuidhicheas an *t-ionad* fàsail:
mise Iehobhah labhair, agus ni mi e[w].
37 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Bithidh mise fathasd air m'iarraidh
's an ni so le tigh Israeil[y], a chum a dhean-
amh air an son[z]; ni mi lìonmhor iad le
daoine mar threud.
38 Mar an treud naomh, mar threud
Ierusaleim 'n a féillibh àrda : mar sin
bithidh na bailtean fàs air an lìonadh le
treudaibh dhaoine ; agus aithnichidh iad
gur mise an Tighearna.

## CAIB. XXXVII.

1 *Le ais-eirigh nan cnàmhan tiorma nochd Dia do'n fhàidh gu-n ath-bheòthaicheadh e a shluagh le a spiorad.* 15 *Nithear Israel agus*

*Iudah 'n an aon sluagh. 21 Na beannachdan a shruthas d'an ionnsuidh o Chriosd an rìgh.*

R.C. 587.

BHA làmh an Tighearn' orm, agus
thug e mach mi ann an Spiorad
an Tighearn'[a], agus chuir e sìos mi ann
am meadhon a' ghlinne a bha làn de
chnàmhan,
2 Agus thug e orm gabhail seachad orra
mu'n cuairt, air gach taobh : agus, feuch,
bha iad ro lìonmhor anns a' mhachair
sgaoilte ; agus, feuch, bha iad ro thioram.
3 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, am feud na cnàmhan so teachd
beò ? agus fhreagair mise, O Thighearna
Dhia, agad-sa tha fios[c].
4 An sin thubhairt e rium, A mhic an
duine, dean fàistneachd do na cnàmhan
so, agus abair riu, O chnàmha tiorma,
èisdibh-se focal an Tighearna.
5 Mar so tha an Tighearna Iehobhah
ag radh ris na cnàmhan so, Feuch, cuiridh
mise anail annaibh[d], agus bithidh sibh beò.
6 Agus cuiridh mi féithean oirbh, agus
bheir mi air feòil fàs oirbh, agus còmh-
daichidh mi sibh le craicionn, agus cuiridh
mi anail annaibh ; agus bithidh sibh beò,
agus aithnichidh sibh gur mi an Tigh-
earna[e].
7 Mar sin rinn mise fàistneachd mar a
dh'àithneadh dhomh : agus am feadh a
bha mi ri fàistneachd, bha toirm ann[f],
agus, feuch, crith-ghluasad, agus thàinig
na cnàmhan chum a chéile, cnàimh a
chum a chnàmha.
8 Agus an uair a dh'amhairc mi, feuch,
dh'fhàs féithean agus feòil orra, agus
chòmhdaich an craicionn iad ; ach cha
robh anail annta.
9 An sin thubhairt e rium, Dean fàist-
neachd do'n anail, dean fàistneachd, a
mhic an duine, agus abair ris an anail,
Mar so tha an Tighearna Iehobhah ag
ràdh, Thig o na ceithir ghaothan[h], O
anail, agus séid air na mairbh so, chum
gu-m bi iad beò.
10 Is amhuil a rinn mise fàistneachd
mar a dh'àithneadh dhomh, agus thàinig
an anail do'n ionnsuidh[j], agus dh'fhàs iad
beò, agus sheas iad air an cosaibh, arm-
ailt anbharr mòr.
11 An sin thubhairt e rium, A mhic an
duine, is iad na cnàmhan so an t-iomlan
de thigh Israeil[m]; feuch tha iad ag ràdh,
tha ar cnàmhan air tiormachadh[n], agus
ar dòchas air a chall, is ann tha sinn air
ar gearradh as.
12 Air an aobhar sin dean fàistneachd[q],
agus abair riu, Mar so tha an Tighearna
Iehobhah ag ràdh, Feuch, O mo shluagh,
fosglaidh mise 'ur n-uaighean[s], agus bheir
mi oirbh teachd a nìos as 'ur n-uaighibh,
agus bheir mi sibh gu fearann Israeil.
13 Agus aithnichibh sibh gur mise an
Tighearna 'n uair a dh'fhosglas mi 'ur
n-uaighean, O mo shluagh, agus a bheir
mi sibh a nìos as 'ur n-uaighibh,
14 Agus a chuireas mi moSpiorad ann-

[a] Luc. 4. 1
Gnìo. 8. 39
[b] 2 Each. 30. 11-18
[c] Deut. 32. 39
Eoin 5. 21
11. 25, 26
Ròm. 4. 17
[d] rann. 9, 10
[e] Ioel 2. 27
[f] Gnìo. 2. 2, &c.
[g] Isa. 11. 12, 13
Ier. 3. 18
50. 4
Hos. 1. 11
[h] Dàn 4. 16
[i] caib. 36. 25, &c.
[j] Mat. 1. 21
Ròm. 6. 14
11. 26
1 *à 'n uil' àitibh-còmhnuidh.*
[k] Eph. 5. 26, 27
Eabh. 9. 13, 14
1 Eoin 1. 7, 9
[l] Tais. 21. 3, 4
[m] 2 Cor. 5. 14
Eph. 2. 1
[n] Salm 77. 7-9
Isa. 49. 14
[o] caib. 34. 23, 24
[p] Eoin 10. 16
Eph. 4. 4-8
[q] Iob 35. 14, 15
[r] Ier. 23. 6
[s] Isa. 26. 19
Hos. 13. 14
1 Tes. 4. 16
Tais. 20. 13
[t] caib. 38. 25
[u] Isa. 60. 21
Am. 9. 15
[v] Luc. 1. 22, 23

aibh, agus a bhitheas sibh beò, agus a
shuidhicheas mi sibh 'n 'ur fearann féin :
an sin aithnichidh sibh gur mise Iehobhah
a labhair, agus gu-n d' rinn mi *e*, deir an
Tighearna.
15 Thàinig focal an Tighearn' a m'ionn-
suidh a rìs, ag ràdh,
16 A bhàrr air so, a mhic an duine,
gabh thusa dhuit féin aon mhaide, agus
sgrìobh air, Air son Iudah, agus air son
cloinne Israeil a chompanaich[b]: an sin
gabh maide eile, agus sgrìobh air, Air son
Ioseiph, maide Ephraim, agus uile thighe
Israeil a chompanaich :
17 Agus ceangail iad aon r'a chéile
'n an aon mhaide ; agus fàsaidh iad 'n an
aon ann ad làimh.
18 Agus an uair a labhras clann do
shluaigh riut, ag ràdh, Nach feuch thu
dhuinn ciod a's ciall duit leis na nithibh
so ?
19 Abair riu, Mar so tha an Tighearna
Iehobhah ag ràdh, Feuch, gabhaidh mise
maide Ioseiph a tha 'an làimh Ephraim,
agus fineachan Israeil, a chompanaich,
agus cuiridh mi iad maille ris, maille ri
maide Iudah, agus ni mi aon mhaide
dhiubh, agus bithidh iad 'n an aon ann
am làimh.
20 Agus bithidh na maidean air an
sgrìobh thu ann ad làimh fa chomhair an
sùl.
21 Agus abair riu, Mar so tha an Tigh-
earna Iehobhah ag ràdh, Feuch, bheir
mise clann Israeil o mheasg nan cinneach
gus am bheil iad air imeachd, agus
cruinnichidh mi iad air gach taobh, agus
bheir mi iad gu an dùthaich féin.
22 Agus ni mi aon chinneach dhiubh[g]
anns an fhearann, air sléibhtibh Israeil,
agus bithidh aon rìgh 'n a rìgh dhoibh
uile : agus cha bhi iad na's mò 'n an dà
chinneach, ni mò bhitheas iad air an roinn
'n an dà rìoghachd tuilleadh air aon chor.
23 Ni mò thruaillidheas siad iad féin
tuilleadh le 'n ìodholaibh[i], no le'n nith-
ibh fuathach, no le aon air bith de'n
euceartaibh : ach saoraidh mise iad o'n
uile cheannaircibh[1] anns an robh iad
ciontach, agus glanaidh mi iad[k]: mar sin
bithidh iadsan 'n an sluagh dhomh-sa[l],
agus bithidh mise ann am Dhia dhoibh-
san.
24 Agus bithidh m'òglach Daibhidh
'n a rìgh os an ceann[o]: agus bithidh aon
bhuachaill ac' uile[p]: gluaisidh iad fòs ann
am reachdaibh[r], agus bheir iad fainear
m'orduighean, agus ni siad iad.
25 Agus gabhaidh iad còmhnuidh 's an
fhearann a thug mise do m'òglach Iacob[t],
anns an do ghabh 'ur n-aithrichean
còmhnuidh : agus gabhaidh iadsan còmh-
nuidh ann, iad féin, agus an clann, agus
clann an cloinne gu bràth[u]; agus bithidh
m'òglach Daibhidh 'n a rìgh dhoibh gu
sìorruidh[v].
26 A thuilleadh air so ni mise coimh-

cheangal sìthe riu[a]; bithidh e 'n a choimh-
cheangal sìorruidh riu[c], agus suidhichidh
mi iad, agus ni mi lionmhor iad, agus
cuiridh mi mo naomh-ionad 'n am meadh-
on gu bràth[d].
27 Bithidh mo phàilliun mar an ceudna
maille riu[e]: seadh, bithidh mise dhoibh-
san ann am Dhia, agus bithidh iadsan
dhomh-sa 'n an sluagh.
28 Agus aithnichidh na cinnich gur
mise Iehobhah a naomhaicheas Israel,
an uair a bhitheas mo naomh-ionad 'n am
meadhon gu sìorruidh.

## CAIB. XXXVIII.

1 *Fàistneachd an aghaidh Ghog:* 8 *a dhroch smuainte 's na bliadhnaibh deireannach.* 14 *Sgriosar e féin agus a mhòr-shluagh le breitheanas uamhasach.*

AGUS thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh-sa, ag ràdh,
2 A mhic an duine, cuir do ghnùis an
aghaidh Ghog[f], tìr Mhagog, àrd phrionnsa
Mheseich agus Thubail, agus dean fàist-
neachd 'n a aghaidh,
3 Agus abair ris, Mar so tha an Tigh-
earna Dia ag ràdh, Feuch, tha mise a'd'
aghaidh, O Ghog[i], àrd phrionnsa Mhes-
eich agus Thubail;
4 Agus pillidh mi air d'ais thu, agus
cuiridh mi dubhain ann ad ghiallaibh[j],
agus bheir mi mach thu féin, agus
d'fheachd uile, eich agus marcaich, iad
uile air an éideadh leis gach uile ghnè
*armachd*[k]; cuideachd mhòr le targaidibh
agus le sgiathan, an t-iomlan diubh ag
iomairt chlaidhean:
5 Persia, Etiopia, agus Libia[2] maille riu;
an t-iomlan diubh le sgéith agus ceann-
bheart:
6 Gomer[m] agus a chuideachdan uile;
tigh Thogarmah[n] o na h-àirdibh tuath,
agus 'uile bhuidhnean; mòran sluaigh
maille riut.
7 Bi thusa deas[o], agus ulluich air do
shon féin, thu féin agus d'uile chuideachd
a tha air an cruinneachadh thugad, agus
bi dhoibh a'd' dhìdein.
8 An déigh mhòran làithean thigear gu
d'amharc[q]: anns na bliadhnaibh deireann-
ach thig thu do'n fhearann a thugadh air
ais o'n chlaidheamh, a chruinnicheadh á
mòran chinneach, an aghaidh shléibhtean
Israeil[s], a bha fada fàs: ach thugadh a
mach as na cinnich e[t], agus gabhaidh iad-
san uile còmhnuidh ann an tèaruinteachd[u].
9 Eiridh tu suas, agus thig thu mar
dhoininn, bithidh tu cosmhuil ri neul a
dh'fholach an fhearainn, thu féin agus
d'uile bhuidhnean[v], agus mòran sluaigh
maille riut.
10 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Tarlaidh anns an là sin gu-n tig
nithe ann ad aire, agus gu-n smuainich
thu droch smuaintean.
11 Agus their thu, Théid mi suas gu tìr
nam bailtean gun bhallachan, thig mi air

R.C. 587.

[a] caib. 34. 25 Eoin 14. 27
[b] Ier. 49. 31
[c] Isa. 55. 3 Ier. 32. 40
[d] 2 Cor. 6. 16
[e] caib. 43. 7 Tais. 21. 3
[1] *leòmhain òga, caib. 19. 3, 5.*
[f] Tais. 20. 8, 9
[g] Ier. 23. 6
[h] caib. 37. 28
[i] caib. 39. 2, &c.
[j] caib. 29. 4 2 Ri. 19. 28
[k] caib. 23. 12
[l] Ecs. 14. 4
[2] *Cus agus Phut.*
[m] Gen. 10. 2
[n] caib. 27. 14
[o] Am. 4. 12
[p] Ioel 2. 18
[q] Isa. 29. 6
[r] Ioel 3. 16 Sech. 14. 4, &c.
[s] caib. 36. 1, 4, 8
[t] 1 Pead. 2. 9
[u] caib. 28. 26
[v] Isa. 8. 9, 10

a' mhuinntir a tha aig fois[b], a tha 'gabhail
còmhnuidh ann an tèaruinteachd, iad uile
'gabhail còmhnuidh gun bhallachan, agus
gun chroinn no dorsan aca,
12 A ghlacadh creiche, agus a ghlacadh
cobhartaich; a thionndadh do làimhe air
na h-ionadan fàsa a tha *nis* air an àiteach-
adh, agus air an t-sluagh a chruinnich-
eadh a mach as na cinnich, a fhuair
seilbh agus maoin, a tha 'chòmhnuidh ann
am meadhon na tìre.
13 Their Seba, agus Dedan, agus ceann-
aichean Tharsis, agus a chuid bhailtean[1],
riut, Am bheil thu air teachd a ghlacadh
cobhartaich? an do chruinnich thu do
chuideachd a ghlacadh creiche? a thoirt
leat òir agus airgid; a thoirt air falbh
spréidhe agus maoin; a ghlacadh creiche
mòire?
14 Uime sin, a mhic an duine, dean
fàistneachd, agus abair ri Gog, Mar so
tha an Tighearna Iehobhah ag ràdh,
Anns an là 's an gabh mo shluagh-sa
Israel còmhnuidh gu tèaruinte[g], nach bi
fios agad[h]?
15 Agus thig thu á d'àite, mach as na
h-àirdibh tuath, thu féin agus mòran
sluaigh maille riut, iad uile a' marcachd
air eachaibh, buidheann mhòr, agus feachd
cumhachdach:
16 Agus thig thu nìos an aghaidh mo
shluaigh-sa Israeil, mar neul a dh'fholach
an fhearainn; tarlaidh e 's na làithibh deir-
eannach, agus bheir mise thu an aghaidh
m'fhearainn, a chum gu-n aithnich na
cinnich mi[l], 'n uair a bhitheas mi air
mo naomhachadh annad-sa, O Ghog, fa
chomhair an sùl.
17 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, An tusa an ti mu'n do labhair mi o
shean le mo sheirbhisich, fàidhean Israeil,
a rinn fàistneachd anns na làithibh sin,
ré bhliadhnachan, gu-n tugainn-sa thu
'n an aghaidh?
18 Agus tarlaidh anns an àm cheudna,
'n uair a thig Gog an aghaidh fearainn Is-
raeil, tha an Tighearna Dia ag ràdh, gu-n
tig mo chorruich-sa nìos ann am eudan.
19 Oir ann am eud[p], ann an teine mo
chorruich, labhair mi: Gu cinnteach anns
an là sin bithidh crith mhòr air fearann
Israeil[r]:
20 Air chor as gu-n criothnuich ann am
làthair-sa iasga na fairge, agus eunlaith
an athair, agus beathaichean na machar-
ach, agus na h-uile nithe snàigeach a
shnàigeas air uachdar na talmhainn, agus
na h-uile dhaoine a tha air aghaidh na
talmhainn; agus tilgear na sléibhtean
sìos, agus tuitidh na h-ionadan àrda, agus
tuitidh a' h-uile balla gu talamh.
21 Agus gairmidh mise air son claidh-
eimh 'n a aghaidh air feadh m' uile
shléibhtean, tha an Tighearna Iehobhah
ag ràdh; bithidh claidheamh gach aon
duine an aghaidh a bhràthar.
22 Agus tagraidh mi 'n a aghaidh le

plàigh agus le fuil, agus frasaidh mi air
féin, agus air a bhuidhnean, agus air a'
mhòr-shluagh a tha maille ris, frasan
tuilteach, agus clachan-meallain mòra[b],
teine agus pronnusc.
23 Mar so ni mi mòr mi féin, agus
naomhaichidh mi mi féin: agus aithnich-
ear mi ann an sùilibh mhòran chinneach,
agus bithidh fios aca gur mi an Tigh-
earna.

## CAIB. XXXIX.

1 *Breitheanas Dhé an aghaidh Ghog.* 8 *Bheir Israel buaidh air a shluagh.* 11 *Adhlaicear Gog ann an gleann Hamon-Gog.* 17 *Ithidh eoin an athair feòil nan cumhachdach, agus òlaidh iad fuil phrionnsachan na talmhainn air sléibhtibh Israeil.* 25 *Bheirear air a h-ais bruid Iacoib.*

UIME sin, dean thusa, a mhic an duine,
fàistneachd an aghaidh Ghog[d], agus
abair, Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Feuch, tha mise ann ad aghaidh,
O Ghog, àrd-phrionnsa Mheseich agus
Thubail:
2 Agus pillidh mi air d'ais thu, agus
cha-n fhàg mi ach an seathamh cuid
dhìot, agus bheir mi ort teachd a nìos o
na h-àirdibh tuath, agus bheir mi thu gu
sléibhtean Israel:
3 Agus buailibh mi do bhogha á do
làimh chlì, agus bheir mi air do shaigh-
dean tuiteam á do làimh dheis.
4 Tuitidh tu air sléibhtibh Israeil, thu
féin agus do bhuidhnean uile, agus an
sluagh a tha maille riut: bheir mi thu
do'n eunlaith fhuileachdach[e] de gach
seòrsa, agus do bheathaichibh na tal-
mhainn, a chum bhi air do shlugadh suas.
5 Tuitidh tu air a' mhachair sgaoilte:
oir labhair mise, deir an Tighearna Ieho-
bhah.
6 Agus cuiridh mi teine air Magog[h],
agus am measg na muinntir a tha 'chòmh-
nuidh gu neo-umhaileach anns na h-eilean-
aibh[i]; agus aithnichidh iad gur mi an
Tighearna.
7 Mar so ni mi m'ainm naomh aith-
nichte ann am meadhon mo phobuill Is-
raeil, agus cha leig mi m'ainm naomh a
thruailleadh na's mò[k]; agus bithidh fios
aig na cinnich gur mi an Tighearn', aon
naomh Israeil.
8 Feuch thàinig e gu crìch[l], agus rinn-
eadh e, tha an Tighearna Iehobhah ag
ràdh: is e so an là mu'n do labhair mise.
9 Agus théid iadsan a tha 'chòmhnuidh
ann am bailtibh Israeil a mach, agus
cuiridh iad ri theine, agus loisgidh iad na
h-airm, an targaid, agus fòs an sgiath, am
bogha, agus na saighdean, agus an gath,
agus an t-sleagh, agus loisgidh iad le
teine iad seachd bliadhna[o]:
10 Air chor as nach toir iad connadh
air bith as a' mhachair, ni mò ghearras
iad *a' bheag* de na coilltibh: oir loisgidh
iad na h-airm anns an teine, agus creach-
aidh iad an dream le 'n do chreachadh
iad[a], agus spùinnidh iad an dream le 'n
do spùinneadh iad, deir an Tighearna
Iehobhah.
11 Agus tarlaidh air an là sin gu-n toir
mise do Ghog an sin àite air son uaighean
ann an Israel, gleann an luchd-siubhail
air taobh an ear na fairge; agus bacaidh
e an luchd-siubhail: agus an sin adhlaic-
idh iad Gog, agus a shluagh uile; agus
goiridh iad ris, Gleann sluaigh Ghog[1].
12 Agus bithidh tigh Israeil 'g an
adhlacadh, a chum am fearann a ghlan-
adh, seachd mìosan.
13 Seadh, bithidh uile shluagh an
fhearainn 'g an adhlacadh, agus bithidh
là mo ghlòire-sa iomraiteach 'n am measg[c],
deir an Tighearna Iehobhah.
14 Agus cuiridh iad air leth daoine
deanadach, a shiùbhlas feadh an fhear-
ainn, a dh'adhlacadh leis an luchd-siubh-
ail na muinntir a tha fathasd air aghaidh
na talmhainn, a chum a ghlanadh; an
ceann sheachd mìosan bithidh iad 'g an
iarraidh.
15 Agus an luchd-siubhail a tha 'g
imeachd troimh an fhearann, an uair a
chi *aon neach* cnàimh duine, an sin cuir-
idh e comharadh suas làimh ris, gus an
adhlaic an luchd-adhlacaidh e ann an
Gleann Hamon-Gog.
16 Agus fòs bithidh Hamonah[2] mar
ainm air a' bhaile: mar so glanaidh iad
am fearann.
17 Agus thusa, a mhic an duine, mar
so tha an Tighearna Iehobhah ag ràdh,
Labhair ris gach eun iteagach[f], agus ri
uile bheathaichibh na macharach, Cruinn-
ichibh sibh féin, agus thigibh; cruinnich-
ibh sibh féin o gach taobh, gu m'ìobairt-
sa[g] a tha mi 'deanamh air 'ur son, *eadhon*
àr mòr air sléibhtibh Israeil, a chum gu-n
ith sibh feòil, agus gu-n òl sibh fuil.
18 Ithidh sibh feòil nan cumhachdach,
agus òlaidh sibh fuil phrionnsachan na
talmhainn, *fuil* reitheachan, uan, agus
ghabhar, agus tharbh; iad uile air am
biadhadh ann am Basan[j].
19 Agus ithidh sibh saill gus am bi sibh
sàthach, agus òlaidh sibh fuil gus am bi
sibh air mhisg, de m'ìobairt-sa a mharbh
mi air 'ur son.
20 Mar so lìonar sibh air mo bhòrd-sa le
eachaibh, agus le carbadaibh[m], le daoine
cumhachdach, agus leis na h-uile fheachd-
aibh-cogaidh, deir an Tighearna Ieho-
bhah.
21 Agus cuiridh mi mo ghlòir am measg
nan cinneach, agus chi na cinnich mo
bhreitheanas a rinn mi, agus mo làmh a
leag mi orra[n].
22 Mar sin aithnichidh tigh Israeil gur
mise an Tighearn' an Dia[p] o'n là sin, agus
uaithe sin a mach.
23 Agus aithnichidh na cinnich gu-n
deachaidh tigh Israeil 'am bruid air son
an aingidheachd[q]; a chionn gu-n do pheac-

R.C. 587.

[a] Isa. 14. 2
[b] Tais. 16. 21
[1] *Hamon-Gog.*
[c] caib. 28. 22
[d] caib. 38. 2, &c.
[2] *am mòr-shluagh.*
[e] Tais. 19. 17-21
[f] Isa. 18. 6 Ròm. 19. 17, 18
[g] Seph. 1. 7
[h] Am. 1. 4, &c.
[i] Isa. 66. 19 Ier. 25. 22 Seph. 2. 11
[j] Deut. 32. 14 Salm 22. 12
[k] Ecs. 20. 7 Lebh. 18. 21
[l] Tais. 16. 17 21. 6
[m] Salm 76. 5, 6
[n] Ecs. 7. 4
[o] Salm 46. 9
[p] Salm 9. 16
[q] caib. 36. 18, &c. Tuir. 1. 8 5. 16, 17

aich iad a'm' aghaidh-sa, uime sin dh' fholaich mi mo ghnùis uatha[a], agus thug mi iad do làimh an naimhdean[b]; mar sin thuit iad uile leis a' chlaidheamh.

24 A réir an neòghloine, agus a réir an cionta rinn mise riu, agus dh'fholaich mi mo ghnùis uatha.

25 Air an aobhar sin, mar so tha an Tighearna Iehobhah ag ràdh, A nis bheir mi air a h-ais bruid Iacoib[c], agus ni mi tròcair air uile thigh Israeil[d], agus bithidh mi eudmhor air son m'ainme naoimh;

26 An déigh dhoibh an nàire a ghiùlan[e], agus an uile chionta leis an do chiontaich iad a'm' aghaidh-sa[f], 'n uair a ghabhas iad còmhnuidh gu tèaruinte 'n an dùthaich féin, agus nach cuir aon neach eagal *orra*.

27 An uair a bheir mise air an ais iad o na cinnich, agus a chruinnicheas mi iad o dhùthchannaibh an naimhdean, agus a naomhaichear mi annta ann an sealladh mhòran chinneach.

28 An sin aithnichidh iad gur mise Iehobhah an Dia, a thug fainear iad a bhi air an toirt ann am bruid am measg nan cinneach: ach chruinnich mi iad chum an dùthcha féin, agus cha d'fhàg mi aon diubh na's mò an sin[i].

29 Ni mò dh'fholaicheas mi tuilleadh mo ghnùis uatha[j]: oir dhòirt mi mach mo Spiorad air tigh Israeil[k], deir an Tighearna Iehobhah.

## CAIB. XL.

1 *Taisbeanadh mu thimchioll cumadh na caithreach.* 9 *Tomhas gheatachan an sgàth-thighe.* 27 *Geatachan na cùirte stigh.* 39 *Na h-ochd clàir air an do mharbhadh na h-ìobairtean.*

ANNS a' chùigeamh bliadhna fichead d' ar bruid, ann an toiseach na bliadhna, air an deicheamh *là* de 'n mhìos, (b'i sin an ceathramh bliadhna deug an déigh do'n bhaile 'bhi air a bhualadh[m],) air a' cheart là sin bha làmh an Tighearn' orm, agus thug e chum an àite sin mi.

2 Ann an taisbeanadh Dhé[o] thug e mi gu tìr Israeil, agus chuir e mi air sliabh ro àrd[p], làimh ris an robh amhuil cumadh caithreach thall fa chomhair[1].

3 Agus thug e 'n sin mi, agus feuch, duine, agus a dhreach mar dhreach umha[q], le sreing lìn 'n a làimh, agus le slait-thomhais; agus sheas e anns a' gheata.

4 Agus thubhairt an duine rium, A mhic an duine, faic le d' shùilibh, agus cluinn le d' chluasaibh, agus socraich do chridhe air a' h-uile ni a dh'fheuchas mise dhuit; oir is ann a chum gu feuchainn duit iad a thugadh an so thu; foillsich gach ni a chi thu do thigh Israeil[u].

5 Agus, feuch, bha balla air taobh a mach an tighe mu'n cuairt, agus ann an làimh an duine bha slat-thomhais sè làmha-coille air fad, le leud boise ris gach aon làmh-choille: mar sin thomhais e leud a' bhalla, aon slat; agus 'àirde, aon slat.

6 An sin thàinig e gus an geata a tha 'g amharc ris an àird' an ear, agus chaidh e suas air a cheumaibh, agus thomhais e stairsneach a' gheata, aon slat air leud, agus an t-àrd-dhorus cuideachd, aon slat air leud.

7 Agus bha gach seòmar beag aon slat air fad, agus aon slat air leud, agus eadar na seòmraichean beaga bha cùig làmha-coille, agus bha stairsneach a' gheata, aig sgàth-thigh a' gheata an taobh a stigh, aon slat.

8 Thomhais e mar an ceudna sgàth-thigh a' gheata an taobh a stigh, aon slat.

9 An sin thomhais e sgàth-thigh a' gheata, ochd làmha-coille, agus a phuist[g], dà làmh-choille; agus bha sgàth-thigh a' gheata an taobh a stigh.

10 Agus bha tri de sheòmraichibh beaga geata na h-àird' an ear[h], air an taobh so, agus tri air an taobh eile; bha iad 'n an tri a dh'aon tomhas, agus bha na puist a dh'aon tomhas, air an taobh so agus air an taobh eile.

11 Agus thomhais e leud dol a steach 'a gheata, deich làmha-coille, agus fad a' gheata tri làmha-coille deug.

12 B'e an dealachadh fòs fa chomhair nan seòmraichean beaga aon làmh-choille *air an taobh so*, agus aon làmh-choille an dealachadh air an taobh eile; agus bha na seòmraichean beaga sè làmha-coille air an taobh so, agus sè làmha-coille air an taobh eile.

13 Thomhais e 'n sin an geata o mhullach aon seòmair bhig gu mullach aoin eile: b'e an leud cùig làmha-coille fichead, dorus fa chomhair doruis.

14 Thomhais e mar an ceudna puist tri fichead làmh-choille, eadhon gu bhi 'n am puist do'n gheata, air gach taobh de'n chùirt[l].

15 Agus o aghaidh geata an dol a steach, gu aghaidh sgàth-thighe a' gheata-stigh, bha deich agus dà fhichead làmh-choille.

16 Agus bha uinneagan cumhann[n] ris na seòmraichibh beaga, agus ri 'n aghaidh an taobh a stigh de'n gheata mu'n cuairt, agus mar an ceudna ris na sgàth-thighean; agus bha uinneagan mu'n cuairt air an taobh a stigh: agus air gach post bha croinn-phailme.

17 An sin thug e mi do'n chùirt a'[r] stigh[2], agus, feuch, seòmraichean[s] agus urlar deanta air son na cùirte timchioll air gach taobh: bha deich seòmraichean fichead anns an urlar[t].

18 Agus an t-urlar ri taobh nan geatachan, thall fa chomhair leud nan geatachan, b'e sin an t-urlar a b'ìsle.

19 An sin thomhais e 'n leud o aghaidh a' gheata 'b'ìsle, gu aghaidh a mach na cùirte a b'fhaide steach, ceud làmh-choille ris an àird' an ear.

20 An sin thug e mi gus an taobh mu thuath, agus thomhais e fad geata na cùirte-mach a tha 'g amharc ris an àirde tuath, agus a leud.

R.C. 574.

a Deut. 31. 17; Isa. 1. 15; 8. 17; 59. 2
b Lebh. 26. 25; Salm 106. 41
c caib. 34. 13; Ier. 30. 3, 18
d Hos. 1. 11
e Salm 99. 8; Ier. 30. 11
f Deut. 28. 47, 48; 32. 14, 15
g caib. 45. 19
h rann 7
i Deut. 30. 3, 4; Neh. 1. 8-10
j Isa. 54. 8
k Sech. 12. 10; Gnio. 2. 17; 1 Eoin 3. 24
l caib. 42. 1; Ecs. 27. 9
m caib. 33. 21
n 1 Ri. 6. 4
o caib. 8. 3
p Tais. 21. 10, &c.
1 *air an taobh deas.*
q Dan. 10. 6
r Tais. 11. 2
2 *a muigh.*
s 1 Ri. 6. 5; Eoin 14. 2
t caib. 45. 5
u caib. 43. 10

21 Agus b'iad a sheòmraichean beaga, tri air an taobh so, agus tri air an taobh ud; agus bha a phuist agus a sgàth-thighean a réir tomhais a' cheud gheata; b'e deich agus dà fhichead làmh-choille 'fhad; agus cùig làmha-coille 'ar fhichead 'àirde.

22 Agus bha an uinneagan, agus an sgàth-thighean, agus an croinn-phailme a réir tomhais a' gheata a tha 'g amharc ris an àirde 'n ear; agus chaidh iad suas d'a ionnsuidh le seachd ceumaibh; agus bha a sgàth-thighean fa'n comhair.

23 Agus bha geata na cùirte stigh fa chomhair a' gheata a tha 'g amharc ris an àirde tuath, mar e sin ris an àirde 'n ear; agus thomhais e o gheata gu geata ceud làmh-choille.

24 An déigh sin thug e mi air slighe na h-àirde deas, agus, feuch, geata ris an àirde deas; agus thomhais e a phuist, agus a sgàth-thighean, a réir nan tomhas ceudna.

25 Agus bha uinneagan ann, agus 'n a sgàth-thighibh mu'n cuairt air gach taobh, cosmhuil ris na h-uinneagaibh sin; b'e 'fhad deich agus dà fhichead làmh-choille, agus a leud cùig làmha-coille 'ar fhichead.

26 Agus bha seachd ceuman gu dol suas thuige, agus bha a sgàth-thighean fa chomhair; agus bha croinn-phailme air, aon air an taobh so, agus aon eile air an taobh ud, air a phuist.

27 Agus bha geata 's a' chùirt a stigh ri deas, agus thomhais e o gheata gu geata ri deas, ceud làmh-choille.

28 Agus thug e mi do'n chùirt a stigh troimh an gheata mu dheas, agus thomhais e an geata mu dheas a réir nan tomhas ceudna:

29 Agus a sheòmraichean beaga[e], agus a phuist, agus a sgàth-thighean, a réir nan tomhas ceudna; agus bha uinneagan ann, agus 'n a sgàth-thighibh air gach taobh mu'n cuairt: b'e deich agus dà fhichead làmh-choille 'fhad[f], agus cùig làmha-coille 'ar fhichead a leud.

30 Agus bha na sgàth-thighean air gach taobh mu'n cuairt, cùig làmha-coille 'ar fhichead air fad, agus cùig làmha-coille air leud.

31 Agus bha a sgàth-thighean ris a' chùirt a mach, agus croinn-phailme air a phuist: agus bha ochd ceuman 'n a dhol suas.

32 Agus thug e mi gus a' chùirt a stigh leth ris an àirde 'n ear, agus thomhais e an geata a réir an tomhais so.

33 Agus bha a sheòmraichean beaga, agus a phuist, agus a sgàth-thighean a réir nan tomhas so; agus bha uinneagan ann, agus 'n a sgàth-thighibh air gach taobh mu'n cuairt; deich agus dà fhichead làmh-choille 'fhad, agus cùig làmha-coille 'ar fhichead a leud.

34 Agus bha a sgàth-thighean ris a' chùirt a mach, agus croinn-phailme air a phuist air an taobh so, agus air an taobh eile; agus bha ochd ceuman 'n a dhol suas.

35 Agus thug e mi gus an geata tuath[a], agus thomhais e a réir nan tomhas so:

36 A sheòmraichean beaga, a phuist, agus a sgàth-thighean, agus 'uinneagan air gach taobh mu'n cuairt: deich agus dà fhichead làmh-choille 'fhad, agus cùig làmha-coille 'ar fhichead a leud.

37 Agus bha a phuist ris a' chùirt a mach, agus croinn-phailme air a phuist air an taobh so, agus air an taobh eile, agus 'n a dhol suas bha ochd ceuman.

38 Agus bha na seòmraichean agus an dol a steach làimh ri puist nan geatacha, far an do nigh iad na tabhartais-loisgte.

39 Agus ann an sgàth-thigh a' gheata bha dà chlàr air an taobh so, agus dà chlàr air an taobh eile, a chum an ìobairt-loisgte[b], agus an ìobairt-pheacaidh[c], agus an ìobairt-eusaontais[d] a mharbhadh orra.

40 Agus air an taobh a mach, mar théid aon suas gu fosgladh a' gheata thuath, bha dà chlàr; agus air an taobh eile, aig sgàth-thigh a gheata bha dà chlàr.

41 Bha ceithir clàir air an taobh so, agus ceithir clàir air an taobh ud, ri taobh a' gheata; ochd clàir, air an do mharbh iad *an ìobairtean.*

42 Agus bha na ceithir clàir de chloich shnaighte air son na h-ìobairt-loisgte, làmh-choille gu leth air fad, agus làmh-choille gu leth air leud, agus aon làmh-choille air àirde; air an do leag iad mar an ceudna an acfhuinn leis an do mharbh iad an tabhartas-loisgte agus an ìobairt.

43 Agus bha cromagan iaruinn de leud boise an taobh a stigh, air an daingneachadh mu'n cuairt air gach taobh; agus air na clàraibh bha feòil na h-ìobairt.

44 Agus thug e mi chum a' gheata stigh; agus, feuch, an sin bha dà sheòmar anns a' chùirt a stigh; aon air taobh tuath a' gheata, ag amharc ris an àirde deas, agus an t-aon eile air taobh deas a' gheata, ag amharc ris an àirde tuath[g].

45 Agus thubhairt e rium, Tha an seòmar so a tha 'g amharc ri deas, air son nan sagart a tha 'fritheäladh air coimhead an tighe[h].

46 Agus tha an seòmar a tha 'g amharc ri tuath air son nan sagart a tha 'fritheäladh air coimhead na h-altarach[i]: is iad so mic Shadoic[j] am measg mhac Lebhi, a tha 'teachd dlùth do an Tighearna chum fritheäladh dha.

47 Mar sin thomhais e a' chùirt, ceud làmh-choille air fad, agus ceud làmh-choille air leud, ceithir-chearnach; agus an altair ri aghaidh an teampuill.

48 Agus thug e mi gu sgàth-thigh an teampuill, agus thomhais e gach post de'n sgàth-thigh, cùig làmha-coille air an taobh so, agus cùig làmha-coille air an taobh eile; agus b'e leud a' gheata tri

R.C. 574.

[a] caib. 44. 4; 47. 2
[b] Lebh. 1. 3, &c.
[c] Lebh. 4. 2, 3
[d] Lebh. 5. 6, &c. 6. 6; 7. 1, &c.
[e] 1 Each. 28. 11, 12; 2 Each. 31. 11; Neh. 13. 9; Ier. 35. 2, 4
[f] rann. 21, 25, 33, 36
[g] caib. 8. 5
[h] Lebh. 8. 55; Air. 3. 27-38; 18. 5; 1 Each. 9. 23; 2 Each. 13. 11; Salm 134. 1
[i] caib. 44. 15; Air. 18. 5
[j] caib. 43. 19; 1 Ri. 2. 35

làmha-coille air an taobh so, agus tri làmha-coille air an taobh eile.

49 B'e fad an sgàth-thighe[a] fichead làmh-choille, agus a leud aon làmh-choille deug, agus anns an dol suas d'a ionnsuidh *bha deich ceuman* : agus bha pruip aig na puist, aon air an taobh so, agus aon air an taobh eile.

## CAIB. XLI.

1 *Tomhas,* 6 *seòmraichean,* 18 *ceruban,* 23 *agus dorsan an teampuill.*

'N A dhéigh sin thug e mi do'n teampull, agus thomhais e na puist[c], sè làmha-coille air leud air an aon taobh, agus sè làmha-coille air leud air an taobh eile, b'e so leud gach puist.

2 Agus b'e leud an doruis deich làmha-coille ; agus bha ursannan an doruis cùig làmha-coille air an aon taobh, agus cùig làmha-coille air an taobh eile : agus thomhais e 'fhad, dà fhichead làmh-choille, agus a leud fichead làmh-choille.

3 An sin chaidh e gus an taobh a stigh, agus thomhais e post an doruis dà làmh-choille, agus an dorus féin sè làmha-coille air leud, agus air gach taobh de'n dorus seachd làmha-coille.

4 Mar sin thomhais e 'fhad[e] fichead làmh-choille, agus an leud fichead làmh-choille, fa chomhair aghaidh an teampuill ; agus thubhairt e rium, Is e so an t-ionad ro naomh.

5 'N a dhéigh sin thomhais e balla an teampuill sè làmha-coille ; agus leud gach seòmair-thaoibh ceithir làmha-coille, timchioll an teampuill air gach taobh.

6 Agus bha na seòmraichean-taoibh[g] aon an déigh aoin, tri deug 'ar fhichead ann an àireamh, agus bhuineadh iad do'n bhalla sin a bha mu'n cuairt air an teampull air cùl nan seòmraichean-taoibh, bha greim aca dheth, ach cha robh greim aca ann am balla an teampuill.

7 Agus bha[1] farsuinneachd[i] agus sìor dhol mu'n cuairt an àird chum nan seòmraichean-taoibh, oir chaidh cuairteachadh an tighe do ghnàth suas mu thimchioll an tighe : agus mar sin bha leud an tighe shuas, agus air an dòigh sin bha e 'dol 'am meud o'n t-seòmar iochdarach gus an t-aon a b'àirde aig a' mheadhon.

8 Chunnaic mi fòs mu'n cuairt air an tigh, o ìochdar stéidh nan seòmraichean-taoibh, gu-m b'e àirde gach aoin diubh slat iomlan[m] shè làmha-coille mòra.

9 B'e leud a' bhalla, a bha eadar na seòmraichean-taoibh a mach cùig làmha-coille ; b'e sin fhad as a bha eadar na seòmraichean-taoibh a bha ri taobh an tighe.

10 Agus eadar na seòmraichean *eile* bha fichead làmh-choille air gach taobh, mu'n cuairt do'n tigh.

11 Agus bha dorsan nan seòmraichean-taoibh ris an ionad a dh'fhàgadh, aon dorus ris an àirde tuath, agus dorus eile ris an àirde deas ; agus b' e leud an ionaid a dh'fhàgadh cùig làmha-coille air gach taobh mu'n cuairt.

12 A nis bha an aitreabh a bha fa chomhair an àite air leth[b], ris an aird an iar, deich agus tri fichead làmh-choille air leud ; agus bha balla na h-aitreibh cùig làmha-coille air tiuighead gach taobh mu'n cuairt ; agus b'e 'fhad deich agus ceithir fichead làmh-choille.

13 Mar sin thomhais e an tigh ceud làmh-choille air fad, agus an t-àit air leth, agus an aitreabh le a ballachaibh, ceud làmh-choille air fad.

14 Mar an ceudna leud aghaidh an tighe, agus an ionaid air leth ris an àird an ear, ceud làmh-choille.

15 Agus thomhais e fad na h-aitreibh fa chomhair an àit air leth, agus a bha air a chùlaobh, agus a sheòmraichean air an taobh so agus air an taobh eile, ceud làmh-choille, maille ris an teampull a stigh, agus ri sgàth-thighibh na cùirte;

16 Bha puist an doruis agus na h-uinneagan cumhann[d], agus na seòmraichean mu'n cuairt air an tri urlair, thall fa chomhair an doruis, folaichte le fiodh timchioll mu'n cuairt, agus o'n làr suas gu ruig na h-uinneagan, agus bha na h-uinneagan air an còmhdachadh ;

17 Ach os ceann an doruis, agus anns an teampull a mach, gus e sin a b'fhaide steach, agus air a' bhalla uile mu'n cuairt de'n teampull a stigh agus a muigh.

18 Bha ceruban air an deanamh[f], agus croinn-phailme, air chor as gu robh crann-pailme eadar cerub agus cerub ; agus aig gach cerub bha dà aghaidh :

19 Air chor as gu robh aghaidh duine[h] ris a' chrann-phailme air an aon taobh, agus aghaidh leòmhain òig ris a' chrann-phailme air an taobh eile ; bha so deanta feadh an tighe uile mu'n cuairt.

20 O'n làr gus os ceann an doruis bha ceruban air an deanamh, agus croinn-phailme, agus air balla an teampuill.

21 Bha puist an teampuill ceithir-chearnach, agus aghaidh an ionaid naoimh air a' chumachd cheudna.

22 Bha an altair fhiodha[j] tri làmha-coille air àirde, agus dà làmh-choille air fad ; air a deanamh cearnach le oisnibh agus clàraibh fiodha : agus thubhairt e rium, So am bòrd[k] a tha fa chomhair an Tighearn'[l].

23 Agus bha dà dhorus[n] aig an teampull agus aig an ionad naomh.

24 Agus bha dà dhuilleig aig gach dorus, dà dhuilleig a' tionndadh ; dà *dhuilleig* air son an aon doruis, agus dà dhuilleig air son an doruis eile.

25 Agus bha ceruban agus croinn-phailme deanta orra, air dorsaibh an teampuill, mar a bha deanta air na ballachan[o], agus bha déileachan tiugha air aghaidh an sgàth-thighe a mach.

R.C. 574.

[a] 1 Ri. 6. 3
[b] caib. 42. 1 Tais. 21. 27 22. 14, 15
[c] Tais. 21. 15
[d] rann 26 caib. 40. 16
[e] 1 Ri. 6. 20 2 Each. 3. 8
[f] 1 Ri. 6. 29 2 Each. 3. 8
[g] 1 Ri. 6. 5, 6
[h] caib. 1. 10
1 *dol 'am farsuinneachd.*
[i] 1 Ri. 6. 8
[j] Ecs. 30. 1
[k] caib. 44. 16 Mal. 1. 7, 12
[l] Ecs. 30. 8
[m] caib. 40. 5
[n] 2 Ri. 61. 31-35
[o] rann. 17, 18

26 Agus bha uinneagan cumhann[a] agus
croinn-phailme air an aon taobh agus air
an taobh eile, air taobhan an sgàth-thighe,
agus air seòmraichean-taoibh an tighe,
agus air na déileachan tiugha.

## CAIB. XLII.

*1 Seòmraichean nan sagart. 13 Naomhaichear iad do an Tighearna. 15 Tomhas na cùirte mach.*

AN sin thug e mach mi gus a' chùirt a
mach, air slighe na h-àirde tuath,
agus thug e mi do'n t-seòmar[h] a bha os
ceann an ionaid air leth, agus a bha fa
chomhair na h-aitreibh ris an àirde tuath.
2 Fa chomhair fad cheud làmh-choille
bha an dorus tuath; agus b'e an leud
leth-cheud làmh-choille.
3 Fa chomhair dhorsan na cùirte steach,
agus fa chomhair an urlair a bha air son
na cùirte mach, bha seòmar[j] air aghaidh[1]
seòmair air tri *urlair*.
4 Agus fa chomhair nan seòmraichean
bha àite spaisdearachd[k] deich làmha-coille
air leud a stigh, agus ceud làmh-choille
air fad; agus bha na dorsan ri tuath.
5 Agus bha na seòmraichean uachdar-
ach cumhann: oir aca so chrìochnaich na
seòmraiche beaga, a dh'éirich gus a' cheud
agus an dara urlar de'n aitreibh.
6 Oir bha iad 'n an tri urlair, ach cha
robh pruip aca mar phruip nan cùirt-
ean: uime sin bha *an tigh* na bu chumh-
ainne na a' chuid a b'ìochdaraiche agus a
bu mheadhonaiche o'n làr.
7 Agus bha am balla 'bha mach fa
chomhair nan seòmraichean, leth ris a'
chùirt a b'fhaide mach air beulaobh nan
seòmraichean, leth-cheud làmh-choille air
fad.
8 Oir b'e fad nan seòmraichean a bha
's a' chùirt a mach leth-cheud làmh-
choille: agus, feuch, fa chomhair an
teampuill bha ceud làmh-choille.
9 Agus fo na seòmraichean so bha an
dol a steach air an taobh an ear, mar
théid aon a steach annta o'n chùirt a
muigh.
10 Bha na seòmraichean ann an tiuigh-
ead balla na cùirte ris an àird an ear, thall
fa chomhair an ionaid air leth, agus thall
fa chomhair an tighe.
11 Agus bha an t-àite spaisdearachd[t]
aig an aghaidh cosmhuil ris a sin a bha aig
seòmraichean na h-àirde tuath; ionnan
ann am fad, agus ionnan ann an leud;
agus bha an uile dhol a mach araon air
an aon dreach, agus fòs an dorsan.
12 Agus a réir dorsa nan seòmraichean
a bha ris an àirde deas, bha dorus ann
an ceann na slighe, na slighe dìreach fa
chomhair a' bhalla, ris an àird an ear,
mar a théid aon a steach orra.
13 An sin thubhairt e rium, Na seòm-
raichean mu thuath, agus na seòmraich-
ean mu dheas, a tha fa chomhair an ionaid
air leth, is seòmraichean naomha iad, far
an ith na sagairt a thig dlùth do an Tigh-
earna na nithe a's ro naoimhe[b]: an sin cuir-
idh iad na nithe a's ro naoimhe[c], agus an
tabhartas-bìdh[d], agus an tabhartas-peac-
aidh[e], agus an tabhartas-eusaontais[f]; oir
tha an t-ionad naomh.
14 'N uair a théid na sagairt a steach
ann[g], an sin cha téid iad a mach as an
ionad naomh gus a' chùirt a mach, ach
an sin cuiridh iad an eudaichean, far
am bheil iad a' frithealadh; oir tha iad
naomh: agus cuiridh iad orra eudaich-
ean eile[i], agus thig iad dlùth do na nith-
ibh sin a tha air son a' phobuill.
15 A nis an uair a chuir e crìoch air
tomhas an tighe stigh, thug e mach mi
chum a' gheata, a tha 'g amharc ris an
àird an ear, agus thomhais e mu'n cuairt e.
16 Thomhais e an taobh an ear leis an
t-slait-thomhais, cùig agus ceud slat leis
an t-slait-thomhais timchioll mu'n cuairt.
17 Thomhais e an taobh mu thuath,
cùig *agus* ceud slat, leis an t-slait-thomh-
ais timchioll mu'n cuairt.
18 Thomhais e an taobh-deas, cùig
*agus* ceud slat, leis an t-slait-thomhais.
19 Thionndaidh e mu'n cuairt gus an
taobh an iar, agus thomhais e cùig *agus*
ceud slat, leis an t-slait-thomhais.
20 Thomhais e air na ceithir taobhan
e[l]: bha balla aige mu'n cuairt[m], cùig *agus*
ceud *slat*[n] air fad, agus cùig *agus* ceud
air leud, a dheanamh dealachaidh[o] eadar
an t-ionad naomh agus an t-àite coit-
chionn.

## CAIB. XLIII.

*1 Thàinig glòir an Tighearna chum an teampuill. 7 Gheall Dia còmhnuidh a ghabhail ann, nan tréigeadh an sluagh am peacaidhean. 10 Chum gu-n gabhadh iad nàire de'n euceartaibh dh'fheuch am fàidh dhoibh samhladh agus dreach an teampuill. 13 Tomhas na h-altarach.*

'NA dhéigh sin thug e mi chum a'
gheata, an geata a tha 'g amharc
ris an àird an ear[p]:
2 Agus, feuch, thàinig glòir Dhé Is-
raeil[q] o shlighe na h-àirde 'n ear: agus
bha a ghuth mar thoirm mhòran uisg-
eachan[r], agus dhealraich an talamh le
'ghlòir[s].
3 Agus bha an sealladh so a chunnaic
mi cosmhuil ris an t-sealladh sin a chunn-
aic mi[u], 'n uair a thàinig e[2] chum am
baile a sgrios[v]: agus bha a' choslas mar an
coslas a chunnaic mi aig sruth Chebair[w]:
agus thuit mi air m'aghaidh.
4 Agus thàinig glòir an Tighearna chum
an teampuill, air slighe a' gheata a tha 'g
amharc ris an àird an ear.
5 An sin thog an spiorad suas mi, agus
thug e mi gus a' chùirt a stigh, agus,
feuch, lìon glòir an Tighearn' an team-
pull[x].
6 Agus chuala mi e 'labhairt rium a
mach as an teampull; agus sheas an
duine làimh rium[y].

B.C. 574.

a caib. 40. 16
b Lebh. 6. 16, 26
10. 13, 14
c Neh. 13. 5
d Lebh. 2. 3, 10
e Air. 18. 9, 10
f Lebh. 6. 14, &c.
g caib. 44. 19
h caib. 41. 12, 15
i Sech. 3. 4, 5
j caib. 41. 16
Dàn 1. 17
7. 5
1 *mu choinneamh.*
k rann 11
l Tais. 21. 16
m caib. 40. 5
Dàn 2. 9
Isa. 26. 1
60. 18
Mic. 7. 11
n caib. 45. 2
o Luc. 16. 26
p caib. 10. 19
44. 1
46. 1
q caib. 11. 23
r caib. 1. 24
Tais. 1. 15
s caib. 10. 4
Tais. 18. 1
t rann 4
u caib. 8. 4
2 *mi.*
v Ier. 1. 10
w caib. 1. 3
x 1 Ri. 8. 10, 11
y caib. 40. 3

7 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, tha thu 'faicinn àite mo rìgh-
chaithreach[a], agus ionad bhonn mo
chos[b], far an gabh mi còmhnuidh ann
am meadhon cloinne Israeil gu sìorruidh[d],
agus m'ainm naomh-sa cha truaill tigh
Israeil na's mò[f], iad féin no'n rìghrean,
le an strìopachas, no le cairbhean[g] an
rìghrean 'n an ionadaibh àrda.
8 Le suidheachadh an stairsnich[i] aig
mo stairsnich-sa, agus am puist aig mo
phuist-sa, agus am balla eadar mise agus
iadsan, rinn iad eadhon m'ainm naomh
a thruailleadh le 'n gràineileachdaibh a
chuir iad 'an gniomh : uime sin chaith
mise iad ann am chorruich.
9 A nis cuireadh iad air falbh an strìop-
achas[j], agus cairbhean an rìghrean fada
uam, agus gabhaidh mi còmhnuidh 'n am
meadhon gu sìorruidh[l].
10 A mhic an duine, feuch an teampull
so do thigh Israeil, a chum gu-n gabh iad
nàire de'n euceartaibh ; agus tomhaiseadh
iad an samhladh.
11 Agus ma bhitheas nàire orra de
gach ni a rinn iad, feuch dhoibh dreach an
tighe[m], agus a chumachd, agus a dhol a
mach, agus a theachd a stigh, agus 'uile
choslas, agus 'uile orduighean[n], agus 'uile
dheilbh, agus 'uile reachdan ; agus sgrìobh
e 'n an sealladh, a chum gu-n coimhead
iad 'uile dhreach, agus 'uile orduighean[q],
agus gu-n dean siad iad.
12 Is e so reachd an tighe ; Air mullach
an t-sléibh bithidh a chrìoch uile mu'n
cuairt ro naomh : feuch, is e so reachd
an tighe.
13 Agus is iad so toimhsean na h-altar-
ach ann an làmhan-coille, le leud boise
ris gach aon làmh-choille ; bithidh eadhon
làmh-choille 'n a bonn, agus làmh-choille
'n a leud, agus réis 'n a h-iomall air an
oir mu'n cuairt ; agus bithidh so 'n a
chuairteachadh do'n altair.
14 Agus o'n bhonn air an làr gu ruig
an suidheachadh ìochdarach bithidh dà
làmh-choille, agus aon làmh-choille an
leud ; agus o'n t-suidheachadh a's lugha
gus an suidheachadh a's mò, bithidh
ceithir làmha-coille, agus an leud aon
làmh-choille.
15 Mar sin bithidh an altair ceithir
làmha-coille ; agus o'n altair an àird
bithidh ceithir adhaircean.
16 Agus bithidh an altair dà *làmh-
choille* dheug air fad, a dhà-dheug air
leud, ceithir-chearnach 'n a ceithir chearn-
aibh.
17 Agus bithidh am bonn ceithir *làmha-
coille* deug air fad, agus ceithir-deug air
leud 'n a cheithir chearnaibh ; agus bith-
idh an oir mu'n cuairt oirre leth làmh-
choille ; agus bithidh a bonn làmh-choille
mu'n cuairt, agus amhaircidh a ceuman
ris an àird an ear[v].
18 Agus thubhairt e rium, A mhic an
duine, mar so tha an Tighearna Dia ag

R.C. 574.

[a] Gnio. 7. 48, 49
[b] 1 Each. 28. 2
Salm 99. 5
[c] Lebh. 1. 5
Eabh. 12. 24
[d] Ecs. 29. 45
Ioel 3. 17
[e] caib. 44. 15
[f] caib. 39. 7
[g] Ier. 16. 18
[h] caib. 45. 18, &c.
Ecs. 29. 10, &c.
Lebh. 8. 14, &c.
[i] caib. 23. 39
2 Ri. 21. 4-7
[j] Hos. 2. 2
[k] Eabh. 13. 11, 12
[l] 2 Cor. 6. 16
[m] Eabh. 8. 5
[n] 1 Cor. 11. 2
[o] Lebh. 2. 13
[p] Ecs. 29. 35, 36
[q] Mat. 28. 20
[r] Lebh. 8. 33
[s] Lebh. 9. 1
[t] caib. 20. 40, 41
Hos. 8. 13
Eph. 1. 6
1 Pead. 2. 5
[u] caib. 43. 1, 4
[v] 1 Ri. 6. 8
Neh. 9. 4
[w] 1 Cor. 10. 18, &c.

ràdh, Is iad so orduighean na h-altarach
anns an là 's an dean iad i, chum thabh-
artas-loisgte ìobradh oirre, agus a chum
fuil a chrathadh oirre[c].
19 Agus bheir thu do na sagartaibh na
Lebhithich[e], a tha de shliochd Shadoic,
a thig dlùth dhomh-sa, chum frithealadh
dhomh, tha an Tighearna Dia ag ràdh,
tarbh òg mar thabhartas-peacaidh[h].
20 Agus gabhaidh tu d' a fhuil, agus
cuiridh tu i air a ceithir adhaircibh, agus
air ceithir chearnaibh a buinn, agus air
an oir mu'n cuairt : mar so glanaidh agus
nighidh tu i.
21 Gabhaidh tu fòs tarbh na h-ìobairt-
pheacaidh, agus loisgidh esan e ann an
ionad orduichte an tighe, an taobh a mach
de'n naomh-ionad[k].
22 Agus air an dara là ìobraidh tu
meann de na gabhraibh gun ghaoid, air
son tabhartais-pheacaidh ; agus glanaidh
iad an altair, mar a ghlan iad *i* leis an
tarbh.
23 'N uair a sguireas tu d' a glanadh,
ìobraidh tu tarbh òg gun ghaoid, agus
reithe as an treud gun ghaoid.
24 Agus ìobraidh tu iad an làthair an
Tighearn' ; agus tilgidh na sagairt salann
orra[o], agus ìobraidh iad suas iad mar
ìobairt-loisgte do an Tighearna.
25 Seachd làithean[p] deasaichidh tu,
gach aon là, gabhar air son ìobairt-pheac-
aidh : deasaichidh iad fòs tarbh òg agus
reithe as an treud gun ghaoid.
26 Seachd làithean glanaidh iad an alt-
air, agus nighidh iad i, agus naomhaichidh
siad iad féin[r].
27 Agus an uair a bhitheas na làithean
so air an crìochnuachadh[s], tarlaidh air an
ochdamh là, agus mar sin sìos, gu-n ìobair
na sagairt 'ur n-ìobairtean-loisgte air an
altair, agus 'ur n-ìobairtean-sìth, agus
gabhaidh mise ruibh[t], deir an Tighearna
Iehobhah.

## CAIB. XLIV.

1 *Chaidh an geata 'tha 'g amharc ris an àird an ear a shonrachadh do'n phrionnsa.* 4 *Thugadh geur-achmhasan do'n t-sluagh do bhrigh gu-n do leig iad le coigrich an t-ionad naomh a thruailleadh.* 9 *Giùlainidh na Lebhithich, a dh' fhalbh air seacharan an déigh an ìodholan, an aingidheachd.* 17 *Orduighean mu thimchioll nan sagart.*

AN sin thug e mi air m'ais air slighe
geata an ionaid naoimh a muigh[u], a
tha 'g amharc ris an àird an ear, agus
bha e druidte.
2 An sin thubhairt an Tighearna rium,
Bithidh an geata so druidte, cha-n fhosg-
ailear e, agus cha téid neach air bith a
steach air, a chionn gu-n deachaidh an
Tighearna, Dia Israeil a steach air.
3 Uime sin bithidh e druidte air a'
phrionnsa ; am prionnsa féin suidhidh ann
a dh'itheadh arain an làthair an Tigh-
earna[w]; théid e steach air slighe cùirt' a'

gheata[a], agus thig e mach air an t-slighe
cheudna.
4 An sin thug e mi air slighe a' gheata
thuath, fa chomhair an teampuill, agus
dh'amhairc mi, agus, feuch, lìon glòir an
Tighearna teampull an Tighearn'[c]; agus
thuit mise air m'aghaidh.
5 Agus thubhairt an Tighearna rium,
A mhic an duine, thoir geur-aire[e], agus
feuch le d' shùilibh, agus cluinn le
d' chluasaibh, gach ni a their mise riut
mu thimchioll uile orduighean tighe an
Tighearna, agus 'uile reachdan, agus thoir
aire mhaith do dhol a steach an tighe[i], le
uile dhol a mach an ionaid naoimh.
6 Agus their thu ris an tigh cheannairc-
each[j], ri tigh Israeil, Mar so tha an
Tighearna Dia ag ràdh, O thigh Israeil,
gu ma leòir leibh de 'ur n-uile ghràineil-
eachdaibh[l],
7 Gu-n d' thug sibh coigrich[m] neo-
thimchioll-ghearrta 'n an cridhe[n], agus
neo-thimchioll-ghearrta 'n am feòil, gu
bhi ann am naomh-ionad-sa, a thruaill-
eadh mo thighe, am feadh a tha sibh a'
tiodhlacadh dhomh-sa an arain, na saill,
agus na fola; agus bhris sibh mo choimh-
cheangal le 'ur n-uile ghràineileachdaibh.
8 Agus cha do ghléidh sibh cùram mo
nithe naomh[p]; ach chuir sibh luchd-
coimhead mo chùraim ann am ionad
naomh air 'ur son féin.
9 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Cha téid aon choigreach neo-thimchioll-
ghearrta 'n a chridhe[s], no neo-thimchioll-
ghearrta 'n a fheòil, a steach do m'ionad
naomh-sa, de choigreach air bith a tha
am measg cloinne Israeil.
10 Agus na Lebhithich a dh'imich am
fad uamsa[u], 'n uair a chaidh Israel air
seacharan[v], a dh'fhalbh air seacharan
uamsa an déigh an ìodhola, giùlainidh
eadhon iadsan an aingidheachd.
11 Gidheadh bithidh iad 'n an luchd-
frithealaidh ann am ionad naomh, air am
bi cùram gheatachan an teampuill[w], agus
a bhitheas a' frithealadh do'n teampull:
marbhaidh iad an tabhartas-loisgte agus
an ìobairt air son an t-sluaigh[x], agus
seasaidh iad 'n an làthair[y] gu frithealadh
dhoibh:
12 A chionn gu-n d'rinn iad frithealadh
dhoibh ann an làthair an ìodholan, agus
gu-n d'thug iad air tigh Israeil tuiteam gu
aingidheachd[b]; uime sin thog mise suas
mo làmh 'n an aghaidh, tha an Tighearna
Iehobhah ag ràdh, agus giùlainidh iad an
aingidheachd.
13 Agus cha tig iad am fagus domh-sa,
a dheanamh dleasdanais sagairt domh,
no 'theachd dlùth do bheag air bith de
m' nithibh naomha 's an ionad a 's ro
naoimhe: ach giùlainidh iad an nàire,
agus an gràineileachdan a chuir iad 'an
gniomh.
14 Ach ni mi iad 'n an luchd-coimhead
cùraim an tighe, air son 'uile sheirbhis,

B.C. 574.

[a] caib. 46. 2, 8
[b] 1 Ri. 2. 35
[c] caib. 43. 5
[d] Deut. 10. 8
[e] caib. 40. 4
[f] Lebh. 3. 16
[g] Lebh. 17. 5, 6
[h] caib. 41. 22
[i] caib. 43. 11 Salm 119. 4
[j] caib. 2. 5
[k] Ecs. 28. 39, &c.
[l] caib. 43. 8 1 Pead. 4. 3
[m] Lebh. 22. 25
[n] Lebh. 26. 41 Ròm. 2. 28, 29
[o] caib. 42. 14 Lebh. 6. 27
[p] Lebh. 22. 9, &c. Gnio. 7. 53
[q] 1 Cor. 3. 5, 6
[r] Lebh. 21. 5, &c.
[s] Marc. 16. 16
[t] caib. 2. 5
[u] 2 Ri. 23. 8, &c.
[v] 1 Tim. 5. 22
[w] 1 Each. 26. 1, &c.
[x] 2 Each. 29. 34
[y] Air. 16. 9
[z] 2 Each. 19. 8, 10
[a] 1 Tim. 3. 15
[b] Air. 18. 3, 4 2 Ri. 23. 9
[c] caib. 22. 26 Isa. 58. 13, 14
[d] Lebh. 21. 1, &c.
[e] Air. 6. 10, &c. 19. 11, &c.

agus air son gach uile ni a bhitheas ri
dheanamh ann.
15 Ach na sagairt na Lebhithich, mic
Shadoic, a choimhead cùram m' ionaid
naoimh[b], an uair a chaidh clann Israeil
air seacharan uam, thig iadsan dlùth
dhomh, chum frithealadh dhomh, agus
seasaidh iad ann am fhianuis[d] a dh'iobradh
dhomh na saill[f] agus na fola[g], deir an
Tighearna Iehobhah:
16 Théid iad a steach do m' ionad
naomh[h], agus thig iad dlùth do m' bhòrd,
a chum frithealadh dhomh, agus coimh-
eadaidh iad mo chùram.
17 Agus tarlaidh, 'n uair a théid iad a
steach air geatachaibh na cùirte stigh,
gu-m bi iad air an éideadh le eudach-lin[k];
agus cha tig olann air bith orra, am feadh
a tha iad a' frithealadh ann an geatach-
aibh na cùirte steach, agus an taobh a
stigh.
18 Bithidh curraichdean lìn air an cinn,
agus bithidh triughais lìn air an leas-
raibh: cha chrioslaich siad iad féin le aon
ni a thogas fallus.
19 Agus an uair a théid iad a mach
do'n chùirt a muigh, a chum an t-sluaigh,
cuiridh iad dhiubh an eudaichean anns an
d' rinn iad frithealadh[o], agus cuiridh iad
anns na seòmraichibh naomh iad, agus
cuiridh iad orra eudaichean eile, agus cha
naomhaich iad am pobull 'n an eudaich-
ibh[q].
20 Ni mò lomas iad an cinn[r], no
dh'fhuilingeas iad do'n ciabhan fàs fada;
cha dean iad ach a mhàin an cinn a
bharradh.
21 Ni mò dh'òlas sagart air bith fìon[t],
an uair théid iad a steach do'n chùirt a
stigh.
22 Ni mò ghabhas iad dhoibh féin mar
mhnaoi banntrach, no bean a chuireadh
air falbh: ach gabhaidh iad maighdeanan
de shliochd tighe Israeil, no banntrach
aig an robh sagart roimhe.
23 Agus teagaisgidh iad do m' shluagh-
sa an dealachadh eadar naomh agus mi-
naomh, agus bheir iad orra dealachadh a
chur eadar an glan agus an neòghlan.
24 Agus ann an coimhstri seasaidh iad
ann am breitheanas[z]; bheir iad breth air
a réir mo reachdan-sa; agus coimheadaidh
iad mo lagh agus mo reachdan[a], ann am
uile choimhthionail, agus naomhaichidh
iad mo shàbaidean[c].
25 Agus cha tig iad dlùth do dhuine
marbh[d] gu iad féin a thruailleadh: ach
air son athar, no air son màthar, no air
son mic, no air son nighinn, air son
bràthar, no air son peathar aig nach robh
fear, feudaidh siad iad féin a thruaill-
eadh.
26 Agus an déigh dha 'bhi air a ghlan-
adh[e], ni iad seachd làithean àireamh dha.
27 Agus air an là 's an téid e steach
do'n ionad naomh, do'n chùirt a stigh, gu
frithealadh anns an ionad naomh, bheir e

seachad a thabhartas-peacaidh[a], deir an
Tighearna Dia.
28 Agus cha bhi oighreachd air bith
aca ; is mise an oighreachd[b]: agus cha
toir sibh dhoibh sealbh air bith ann an
Israel ; is mise an sealbh.
29 Ithidh iad an tabartas-bìdh[d], agus
an tabhartas-peacaidh, agus an tabhartas-
eusaontais ; agus aca-san bithidh gach
uile ni coisrigte[g] ann an Israel.
30 Agus bithidh toiseach ceud thoraidh
nan uile nithe[j], agus gach uile thabhartas
de gach seòrsa de 'ur tabhartais aig na
sagairt : bheir sibh mar an ceudna do'n
t-sagart toiseach 'ur taoise[l], chum gu-n
toir e air a bheannachadh còmhnuidh a
ghabhail ann ad thigh[n].
31 Cha-n ith an sagart de ni air bith a
dh'eugas leis féin[o], no 'bhitheas reubta,
ma's eun no ainmhidh e.

## CAIB. XLV.

1 *An earrann de'n fhearann air son an ionaid naoimh,* 6 *air son a' bhaile,* 7 *agus air son a' phrionnsa.* 9 *Orduighean mu thimchioll a' phrionnsa.*

MAR an ceudna 'n uair a roinneas sibh
le crannchur[q] am fearann mar oigh-
reachd, bheir sibh tabhartas do an Tigh-
earn', earrann naomh[r] de'n fhearann : is e
'fhad cùig mìle fichead *làmh-choille*, agus
a leud deich mìle ; *bithidh* so naomh 'n a
uile chrìochaibh mu'n cuairt.
2 Dheth so bithidh air son an ionaid
naoimh cùig ceud[s] *air fad*, le cùig ceud
*air leud*, ceithir-chearnach mu'n cuairt ;
agus leth-cheud làmh-choille mu'n cuairt,
air son a dhlùth-bhailtean.
3 An déigh an tomhais so, toimhsidh tu
ann am fad cùig mìle fichead, agus ann
an leud deich mìle ; agus an sin bithidh
an t-ionad naomh[u], an t-àite ro naomh.
4 Bithidh a' chuid so de'n fhearann
naomh do na sagairt[w], luchd-frithealaidh
an ionaid naoimh, a thig dlùth chum
frithealadh do an Tighearn'; agus bithidh
e 'n a ionad air son an tighean, agus 'n a
àite naomh air son an naomh-ionaid.
5 Agus fòs cùig mìle fichead air fad,
agus deich mìle air leud bithidh aig na
Lebhithich, luchd-frithealaidh an tighe[y],
air an son féin, mar sheilbh air son fich-
ead seòmar[z].
6 Agus orduichidh sibh mar sheilbh
na caithreach cùig mìle *làmh-choille* air
leud, agus cùig mìle fichead air fad, thall
fa chomhair àite an ionaid naoimh : bith-
idh e aig uile thigh Israeil.
7 Agus bithidh aig an uachdaran air
an aon taobh[b], agus air an taobh eile de
chuibhrionn an ionaid naoimh, agus de
sheilbh na caithreach, fa chomhair cuibh-
rinn an ionaid naoimh, agus fa chomhair
seilbh na caithreach, o'n taobh an iar, ris
an iar : agus o'n taobh an ear, ris an ear ;
agus bithidh am fad thall fa chomhair

R.C. 574.

a Lebh. 4. 3
b Air. 18. 20 Deut. 18. 1, 2 Ios. 13. 14, 33
c caib. 22. 27 46. 18 Gnà. 28. 16 Ier. 22. 17
d Lebh. 6. 18, 29 7. 6
1 *an treubhan.*
e Ios. 11. 23
f caib. 44. 6
g Air. 18. 14
h Ier. 22. 3
i caib. 33. 14-16
j Ecs. 22. 29, 30
k Neh. 5. 1-13 1 Cor. 6. 7, 8
l Air. 15. 20 Neh. 10. 37
m Lebh. 19. 35, 36 Gnà. 11. 1
n Gnà. 3. 9, 10 Mal. 3. 10
o Lebh. 22. 8
p Ecs. 30. 13 Air. 3. 47
q caib. 47. 22
r caib. 48. 8
s caib. 42. 20
t Lebh. 1. 4 Eabh. 9. 22, 23
u caib. 48. 10, &c.
v Ecs. 30. 14, 15
w rann 1
x 2 Each. 5. 6 30. 24 Esr. 1. 5 6. 8, 9
y 1 Cor. 9. 13, 14
z caib. 40. 17
a Lebh. 16. 16
b caib. 48. 21
c caib. 43. 20
d Lebh. 4. 27

aoin de na h-earrannaibh, o'n iomall an
iar gus an iomall an ear.
8 Anns an fhearann bithidh a shealbh
ann an Israel ; agus cha sàruich m'uachd-
arain-sa na's mò mo shluagh[c]: agus am
fearann bheir iad do thigh Israeil a réir
am [1]fineachan[e].
9 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Gu ma leòir leibh[f], O uachdarana Israeil :
cuiribh uaibh ainneart agus creach[h], agus
deanaibh breitheanas agus ceartas[i], tog-
aibh leibh 'ur n-ain-tighearnas[k] o m'
shluagh-sa, deir an Tighearna Iehobhah.
10 Bithidh agaibh meighean cothrom-
ach[m], agus ephah chothromach, agus bat
cothromach.
11 Bithidh an ephah agus am bat a
dh'aon tomhas, air chor as gu-n cum am
bat an deicheamh cuid de homer, agus an
ephah an deicheamh cuid de homer : bith-
idh a thomhas a réir an homeir :
12 Agus bithidh ann an secel fichead
gerah[p]: fichead secel, cùig seceil 'ar fhich-
ead, cùig seceil deug, bithidh sin 'n a
mhaneh agaibh.
13 So an tabhartas a bheir sibh
uaibh ; an seathamh cuid a dh'ephah
á homer cruithneachd, agus bheir sibh
an seathamh cuid a dh'ephah á homer
eorna.
14 A thaobh reachd na h-olaidh, am
bat olaidh, bheir sibh uaibh an deicheamh
cuid de bhat as a' chòr, is e sin homer
dheich bhat ; oir is deich bait a tha ann
an homer :
15 Agus aon uan as an treud, á dà
cheud, á ionaltradh reamhar Israeil, air
son tabhartais-bhìdh, agus air son ìobairt-
loisgte agus air son thabhartas - sìth,
chum réite 'dheanamh air an son[t], deir
an Tighearna Dia.
16 Bheir uile shluagh an fhearainn an
tabhartas so air son an uachdarain ann
an Israel[v].
17 Agus buinidh e do'n phrionnsa tabh-
artais-loisgte, agus tabhartais-bìdh, agus
tabhartais - dibhe 'thoirt uaithe air na
làithibh féille[x], agus air na gealaichibh
nuadha, agus air na sàbaidibh, agus air
uile àrd-fhéillibh tighe Israeil : deasaich-
idh e an tabhartas - peacaidh, agus an
tabhartas-bìdh, agus an tabhartas-loisgte,
agus na tabhartais - shìth, a dheanamh
réite air son tighe Israeil.
18 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, Anns a' cheud *mhìos*, air a' cheud
*là* de'n mhìos, gabhaidh tu tarbh òg
gun ghaoid, agus glanaidh tu an naomh-
ionad[a].
19 Agus gabhaidh an sagart de fhuil na
h-ìobairt-pheacaidh[c], agus cuiridh e i air
puist an tighe, agus air ceithir chearn-
aibh buinn na h-altarach, agus air puist
geata na cùirte stigh.
20 Agus mar sin ni thu air an t-seachd-
amh *là* de'n mhìos, air son gach aoin a
théid air seacharan[d], agus a ni gu h-am-

aideach: mar sin ni sìbh réite air son an
teampuill.
21 Anns a' cheud *mhìos*, air a' cheath-
ramh là deug de'n mhìos, bithidh a'
chàisg agaibh, féill sheachd làithean;
ithear aran gun ghoirteachadh.
22 Agus air an là sin deasaichidh am
prionnsa air a shon féin, agus air son uile
shluaigh an fhearainn, tarbh air son ìob-
airt-pheacaidh[c].
23 Agus air seachd làithean na féille
deasaichidh e ìobairt-loisgte do an Tigh-
earna, seachd tairbh, agus seachd reith-
eachan gun ghaoid, gach là, fad nan
seachd làithean, agus meann de na gabh-
raibh gach là air son ìobairt-pheacaidh[d].
24 Agus deasaichidh e tabhartas-bìdh,
eadhon ephah air son tairbh[e], agus ephah
air son reithe, agus hin olaidh air son
ephah.
25 Anns an t-seachdamh *mìos*, air a'
chùigeamh là deug de'n mhìos[f], ni e a
réir sin air féill nan seachd làithean[g], a
réir an tabhartais-pheacaidh, a réir na
h-ofrail-loisgte, agus a réir an tabhartais-
bhìdh, agus a réir na h-olaidh.

## CAIB. XLVI.

1 *Riaghailtean mu thimchioll a' phrionnsa,* 9 *agus mu thimchioll an t-sluaigh:* 16 *mu thimchioll thiodhlacan a' phrionnsa d'a mhac-aibh, agus d'a sheirbhisich.* 19 *An t-àite 's am bruich na sagairt an ìobairt-cusaontais agus an ìobairt-pheacaidh.*

MAR so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Bithidh geata na cùirte stigh, a tha
'g amharc ris an àird an ear, druidte ré
nan sè làithean oibre: ach air an t-sàbaid
bithidh e fosgailte, agus air là na ré
nuaidh bithidh e fosgailte.
2 Agus théid an t-uachdaran a steach
air slighe sgàth-thighe a' gheata an
taobh a mach[k], agus seasaidh e aig
ursann a' gheata, agus deasaichidh na sag-
artan a thabhartas-loisgte, agus a thabh-
artais-shìth, agus ni e aoradh aig stairs-
nich a' gheata: an sin théid e mach, ach
cha druidear an geata gu anmoch.
3 Mar an ceudna ni sluagh an fhear-
ainn aoradh aig dorus a' gheata so[l] an
làthair an Tighearn', air na sàbaidibh,
agus air na gealaichibh nuadha.
4 Agus is i an ìobairt-loisgte a bheir an
t-uachdaran do an Tighearn' air là na
sàbaid[m], sè uain gun ghaoid, agus reithe
gun ghaoid.
5 Agus is e an tabhartas-bìdh ephah air
son reithe[o], agus an tabhartas-bìdh air son
nan uan mar a bhitheas 'n a chomas a
thoirt uaithe, agus hin olaidh air son
ephah.
6 Agus air là na ré nuaidh bheir e
tarbh òg gun ghaoid, agus sè uain, agus
reithe: bithidh iad gun ghaoid.
7 Agus deasaichidh e tabhartas-bìdh,
ephah air son tairbh, agus ephah air son
reithe: agus air son nan uan a réir mar
a bhitheas 'n a chomas, agus hin olaidh
air son ephah.
8 Agus an uair a théid an t-uachdaran
a steach[a], théid e stigh air slighe sgàth-
thighe a' gheata, agus théid e mach air a
shlighe sin.
9 Ach an uair a thig muinntir an fhear-
ainn an làthair an Tighearn', anns na
h-àrd-fhéillibh[b], esan a théid a steach air
slighe a' gheata thuath gu aoradh, théid
e mach air slighe a' gheata dheas; agus
esan a théid a steach air slighe a' gheata
dheas, théid e mach air slighe a' gheata
thuath: cha phill e air slighe a' gheata
air an deachaidh e steach, ach théid e
mach thall fa chomhair.
10 Agus théid an t-uachdaran a steach
'n am meadhon an uair a théid iad a
steach; agus an uair a théid iad a mach,
théid e mach.
11 Agus air na féillibh, agus air na
h-àrd-fhéillibh, is e an tabhartas-bìdh
ephah air son tairbh[h], agus ephah air son
reithe, agus air son nan uan a réir a chom-
ais, agus hin olaidh air son ephah.
12 A nis an uair a dheasaicheas an
t-uachdaran o 'thoil féin ìobairt-loisgte,
no tabhartais-shìth, gu toileach do an
Tighearna, fosgailear dha an sin an geata
a tha 'g amharc ris an àird an ear[i], agus
ulluichidh e 'ìobairt-loisgte, agus a thabh-
artais-shìth mar a rinn e air là na sàbaid:
an sin théid e mach, agus an déigh dha
dol a mach, druidear an dorus.
13 Ulluichidh tu gach là tabhartas-
loisgte do an Tighearn'[j], uan de'n cheud
bhliadhna gun ghaoid; ulluichidh tu e
gach aon mhaduinn.
14 Agus ulluichidh tu tabhartas-bìdh
air a shon gach aon mhaduinn, an seath-
amh cuid a dh'ephah, agus an treas cuid
de hin olaidh, chum a mheasgadh leis a'
mhìn-chruithneachd; tabhartas-bìdh do
ghnàth, le ordugh sìorruidh do an Tigh-
earna.
15 Mar so ulluichidh iad an t-uan, agus
an tabhartas-bìdh, agus an oladh gach
aon mhaduinn, mar ìobairt-loisgte ghnàth-
aichte.
16 Mar so tha an Tighearna Dia ag ràdh,
Ma bheir an t-uachdaran tiodhlac do aon
air bith d'a mhic, bithidh a shealbh sin
aig a mhic; bithidh a shealbh aca mar
oighreachd.
17 Ach ma bheir e tiodhlac do aon d'a
sheirbhisich, an sin bithidh e aige-san gu
bliadhna na saorsa[n]: 'n a dhéigh sin pillidh
e chum an uachdarain; ach bithidh 'oigh-
reachd aig a mhic dhoibh féin.
18 A thuilleadh air so cha ghabh an
t-uachdaran a dh'oighreachd an t-sluaigh
le ainneart[p], a chum an tilgeadh a mach
as an seilbh: ach bheir e d' a mhic oigh-
reachd as a sheilbh féin: a chum nach bi
mo shluagh-sa air an sgapadh gach aon
o 'sheilbh[q].
19 'N a dhéigh sin thug e mi troimh an

B.C. 574.

[a] rann 2
[b] Ecs. 23. 14-17. Deut. 16. 16. Mal. 4. 4
[c] Lebh. 4. 14
[d] Air. 28. 15, &c.
[e] caib. 46. 5, 7
[f] Air. 29. 12
[g] Deut. 16. 13
[h] rann 5
[i] rann 2. caib. 44. 3
[j] Ecs. 29. 38. Air. 38. 3
[k] rann 8. caib. 44. 3
[l] Eoin 10. 9
[m] caib. 45. 17
[n] Lebh. 25. 10
[o] caib. 45. 24
[p] caib. 45. 8
[q] caib. 34. 5, 6

fhosgladh, a bha aig taobh a' gheata, gu
seòmraichean naomha nan sagart, a bha
'g amharc ri tuath ; agus, feuch, bha àite
an sin aig oisinn na h-àird' an iar.
20 An sin thubhairt e rium, So an t-àite
's am bruich na sagairt an ìobairt-eusaont-
ais[b], agus an ìobairt-pheacaidh, far am
fuin iad an tabhartas-bìdh[c]: a chum nach
toir iad a mach iad gus a' chùirt a mach,
gus an sluagh a naomhachadh[d].
21 An sin thug e mach mi gus a' chùirt
a mach, agus thug e orm gabhail seachad
air ceithir oisinnibh na cùirte ; agus,
feuch, *bha* cùirt anns gach aon oisinn de'n
chùirt.
22 Ann an ceithir oisinnibh na cùirte
bha cùirtean ceangailte rithe, dà fhich-
ead *làmh-choille* air fad, agus deich 'ar
fhichead air leud : bha na ceithir oisinn-
ean so dh'aon tomhas.
23 Agus bha aca balla mu'n cuairt doibh
'n an ceithir, agus ionadan - bruichidh
deanta fo'n bhalla, mu'n cuairt.
24 An sin thubhairt e rium, Is iad so
àiteachan na muinntir a bhruicheas[i], far
am bruich luchd-frithealaidh an teampuill
ìobairtean an t-sluaigh.

## CAIB. XLVII.

1 *Taisbeanadh nan uisgeacha naomha ;* 6
*leighisidh iad gach beathach a tha 'gluasad.*
13 *Crìochan an fhearainn.* 22 *Théid am fear-*
*ann a roinn le crannchur.*

'N A dhéigh sin thug e mi rìs gu dorus
an teampuill, agus, feuch, bhrùchd
uisgeachan a mach[o] o ìochdar stairsnich
an tighe[p] ris an àird an ear : oir bha agh-
aidh an tighe ris an àird an ear, agus
thàinig na h-uisgeachan a nuas fodha o
thaobh deas an tighe, air taobh mu dheas
na h-altarach.
2 An sin thug e mach mi air slighe
a' gheata mu thuath, agus thug e orm
siubhal mu'n cuairt air an t-slighe muigh
gus an geata mach, air an t-slighe 'tha 'g
amharc ris an àird an ear, agus, feuch,
ruith uisgeachan a mach air an taobh
deas.
3 Agus an uair a chaidh an duine aig an
robh an t-sreang 'n a làimh[t], a mach air
slighe na h-àird' an ear, thomhais e mìle
làmh-choille, agus thug e mi troimh na
h-uisgeachan : bha na h-uisgeachan gu
ruig na h-aobrainn.
4 A rìs thomhais e mìle, agus thug e mi
troimh na h-uisgeachan ; bha na h-uisg-
eachan gu ruig na glùinean : a rìs thomh-
ais e mìle, agus thug e mi troimh na
h-uisgeachan ; bha na h-uisgeachan gu
ruig na leasraidh.
5 'N a dhéigh sin thomhais e mìle ; agus
bha e 'n a shruth nach b'urrainn mi dol
thairis air : oir bha na h-uisgeachan air
éirigh, uisgeachan air son snàmh annta,
amhainn[y] nach feudtadh dol troimpe.
6 Agus thubhairt e rium, Nach faca tu,
a mhic an duine? an sin thug e leis mi,

B.C. 574.

[a] rann 12
[b] 1 Sam. 2. 13, 14
2 Each. 35. 13
[c] Lebh. 2. 4-7
[d] caib. 44. 19
[e] Isa. 35. 1, 7
[f] Eoin 3. 16
11. 26
[g] Ecs. 15. 26
Salm 103. 3
Isa. 30. 26
[h] Mat. 4. 19
[i] rann 20
[j] Air. 34. 6
Salm 104. 25
[k] Isa. 49. 12, 20
[l] Ier. 17. 6
[m] rann 7
[n] Salm 1. 3
Ier. 17. 8
[o] Isa. 55. 1
Ier. 2. 13
Ioel 3. 18
Sech. 13. 1
14. 8
Tais. 22. 1, 17
[p] Isa. 2. 3
[q] Tais. 22. 2
[r] caib. 48. 5
Gen. 48. 5
49. 26
[s] caib. 48. 29
[t] caib. 40. 3
[u] caib. 48. 1
[v] Air. 34. 8
[w] 2 Sam. 8. 8
1 *Hasar meadhon-ach.*
[x] Air. 34. 9
[y] Isa. 11. 9
Hab. 2. 14
Mat. 13. 31, 32

agus thug e orm pilleadh gu bruaich na
h-aimhne.
7 A nis an uair a phill mi, feuch, air
bruaich na h - aimhne bha ro mhòran
chraobh[a], air an taobh so, agus air an
taobh eile.
8 An sin thubhairt e rium, Tha na
h - uisgeachan so ag imeachd a mach
rathad tìre na h-àirde 'n ear, agus a' dol
sìos do'n fhàsach[e], agus a' dol a steach do'n
fhairge ; 'n uair a bheirear iad a mach a
chum na fairge, leighisear na h-uisgeach-
an.
9 Agus tarlaidh, gach aon bheathach
beò[f], a tha 'gluasad taobh air bith gus an
tig na h-aimhnichean, mairidh e beò : agus
bithidh ro mhòran éisg ann, a chionn
gu-n tig na h-uisgeachan so thuige : oir
leighisear iad[g], agus mairidh gach ni beò
far an tig an amhainn.
10 Agus tarlaidh, gu-n seas na h-iasg-
airean oirre[h], o Engedi gu ruig Eneglaim ;
bithidh iad 'n an ionad a sgaoileadh a
mach lìon, bithidh an iasg a réir an
seòrsa, mar iasg na fairge mòire[j], ro lìon-
mhor[k].
11 Ach a làthach, agus 'àiteachan
fliucha cha bhi air an leigheas, bheirear
iad thairis gu salann[l].
12 Agus air taobh na h-aimhne, air a
bruaich[m], air an taobh so, agus air an
taobh eile, fàsaidh na h-uile chraobhan
air son bìdh, aig nach bi an duilleach air
seargadh[n], no an toradh air a chaitheadh :
bheir e mach toradh nuadh a réir a
mhìosan, do bhrìgh gu-n do shruth 'uisg-
eachan a mach o'n ionad naomh ; agus
bithidh a thoradh air son bìdh[q], agus a
dhuilleach air son leighis.
13 Mar so tha an Tighearna Dia ag
ràdh, So a' chrìoch leis an sealbhaich
sibh am fearann, a réir dà threubh dheug
Israeil : bithidh dà roinn aig Ioseph[r].
14 Agus sealbhaichidh sibh e, aon cho
maith r'a chéile : oir am fearann so mu'n
do thog mise suas mo làmh, gu-n tugainn
e do 'ur n-aithrichibh, tuitidh oirbhse
mar oighreachd[s].
15 Agus so crìoch an fhearainn air an
taobh mu thuath, o an fhairge mhòir,
slighe Hetloin[u], mar a théid daoine gu
Sedad[v]:
16 Hamat, Berotah[w], Sibraim, a tha
eadar crìoch Dhamascuis agus crìoch
Hamait ; Hasar-haticon[1], a tha làimh ri
iomall Haurain.
17 Agus o'n fhairge bithidh a' chrìoch
aig Haser - enan[x], crìoch Dhamascuis,
agus an àirde tuath air an taobh mu
thuath, agus crìoch Hamait : agus so an
taobh mu thuath.
18 Agus an taobh an ear toimhsidh
sibh o Hauran, agus o Dhamascus, agus
o Ghilead, agus o fhearann Israeil làimh
ri Iordan, o'n chrìch gu ruig an fhairge
'n ear : agus so an taobh an ear.
19 Agus an taobh deas mu dheas o

Thamar, gu uisgeachaibh na strì ann an
Cades[1], an sruth gus an fhairge mhòr:
agus so an taobh deas mu dheas.
20 An taobh an iar mar an ceudna
bithidh aig an fhairge mhòir o'n iomall,
gus an tig duine nall fa chomhair Hamait;
so an taobh an iar.
21 Mar so roinnidh sibh am fearann so
dhuibh, a réir fhineachan[2] Israeil.
22 Agus tarlaidh gu-n roinn sibh e le
crannchur air son oighreachd dhuibh féin,
agus do na coigrich[c] a bhitheas air chuairt
'n 'ur measg, a ghineas clann 'n 'ur measg:
agus bithidh iad dhuibh mar gu-m bith-
eadh iad air am breth 's an dùthaich am
measg cloinne Israeil[d]; bithidh oighreachd
aca maille ruibh, am measg fhineachan
Israeil.
23 Agus tarlaidh, anns an treubh 's
am bi an coigreach air chuairt, an sin
gu-n toir sibh dha 'oighreachd, deir an
Tighearna Dia.

## CAIB. XLVIII.

*1 Crìochan an dà threubh dheug, 8 an ionaid naoimh, 15 a' bhaile agus nan dlùth-bhailtean, 21 agus an uachdarain. 30 Tomhas agus geata a' bhaile.*

A NIS is iad so ainmean nan treubh.
O 'n cheann mu thuath[i] gu iomall
slighe Hetloin, mar a théid neach gu
Hamat, Hasarenan, crìoch Dhamascuis
mu thuath, gu iomall Hamait, (oir is iad
so a thaobhan an ear agus an iar,) bith-
idh aon roinn aig Dan.
2 Agus làimh ri crìch Dhain, o'n taobh
an ear gus an taobh an iar, aon aig Aser.
3 Agus làimh ri crìch Aseir, o'n taobh
an ear gus an taobh an iar, aon aig Naph-
tali.
4 Agus làimh ri crìch Naphtali, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon
aig Manaseh.
5 Agus làimh ri crìch Mhanaseh, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon
aig Ephraim.
6 Agus làimh ri crìch Ephraim, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon
aig Reuben.
7 Agus làimh ri crìch Reubein, o'n taobh
an ear gus an taobh an iar, aon aig Iudah.
8 Agus làimh ri crìch Iudah, o'n taobh
an ear gus an taobh an iar, bithidh an
tabhartas a bheir sibh seachad[j], cùig
mìle fichead *làmh-choille* air leud, agus
air fad mar aon de na h-earrannaibh eile,
o'n taobh an ear gus an taobh an iar, agus
bithidh an t-ionad naomh 'n a mheadhon.
9 An tabhartas a bheir sibh seachad
do an Tighearna, bithidh e cùig mìle
fichead *làmh-choille* air fad, agus deich
mìle *làmh-choille* air leud.
10 Agus air an son-san, air son nan
sagart, bithidh an tabhartas naomh so,
ris an àirde tuath, cùig mìle fichead
*làmh-choille air fad*, agus ris an àird an
iar, deich mìle *làmh-choille* air leud, agus
ris an àird an ear, deich mìle *làmh-choille*
air leud, agus ris an àirde deas, cùig
mìle fichead *làmh-choille* air fad; agus
bithidh ionad naomh an Tighearna 'n a
mheadhon.
11 Bithidh e air son nan sagart a tha
naomhaichte[a], de mhacaibh Shadoic, a
choimhead an ni a dh'earb mise riu, nach
deachaidh air seacharan an uair a chaidh
clann Israeil air seacharan, mar a chaidh
na Lebhithich air seacharan[b].
12 Agus is ro naomh dhoibh-san tabh-
artas so an fhearainn, làimh ri crìch nan
Lebhitheach.
13 Agus thall fa chomhair crìche nan
sagart, bithidh aig na Lebhithich cùig
mìle fichead *làmh-choille* air fad, agus
deich mìle *làmh-choille* air leud; is e am
fad uile cùig mìle fichead *làmh-choille*,
agus an leud deich mìle.
14 Agus cha reic iad deth, ni mò ni iad
a mhalairt[e], no bheir iad uatha ceud thor-
adh an fhearainn[f]: oir tha e naomh do
an Tighearna.
15 Agus bithidh na cùig mìle *làmh-
choille* a tha air am fàgail anns an leud,
thall fa chomhair nan cùig mìle fichead[g]
'n a ionad nach bi [3]naomh[h], air son a'
bhaile, air son còmhnuidh, agus air son
dlùth-bhailtean; agus bithidh am baile
'n a mheadhon.
16 Agus so a thoimhsean; an taobh mu
thuath ceithir mìle agus cùig ceud, agus
an taobh mu dheas ceithir mìle agus cùig
ceud, agus air an taobh an ear ceithir
mìle agus cùig ceud, agus an taobh an iar
ceithir mìle agus cùig ceud.
17 Agus bithidh dlùth-bhailtean na
caithreach ris an àirde tuath dà cheud
agus leth-cheud, agus ris an àirde deas
dà cheud agus leth-cheud, agus ris an
àird an ear dà cheud agus leth-cheud,
agus ris an àird an iar da cheud agus
leth-cheud.
18 Agus bithidh a' chuid eile air leud,
thall fa chomhair tabhartais a' chuibhrinn
naoimh, deich mìle ris an taobh an ear,
agus deich mìle ris an taobh an iar: agus
bithidh e thall fa chomhair tabhartais a'
chuibhrinn naoimh; agus bithidh a chinn-
eas mar lòn do luchd-frithealaidh na
caithreach.
19 Agus ni a' mhuinntir a fhritheileas
do'n bhaile[k] frithealadh dha á uile
threubhan Israeil.
20 Is e an tabhartas uile cùig mìle
fichead, le cùig mìle fichead: bheir sibh
seachad an tabhartas naomh ceithir-
chearnach, maille ri seilbh na caithreach.
21 Agus bithidh a' chuid eile air son an
uachdarain[l], air an taobh so, agus air an
taobh eile de'n tabhartas naomh, agus de
sheilbh na caithreach, thall fa chomhair
nan cùig mìle fichead de'n tabhartas leth
ris a' chrìch an ear, agus an taobh an iar
thall fa chomhair nan cùig mìle fichead
leth ris a' chrìch an iar, thall fa chomhair

R.C. 574.

[1] *uisgeachan Mheribah-Cadeis, caib. 48. 28; Air. 20. 13; Deut. 32. 51; Salm 81. 7.*
[a] caib. 44. 15
[2] *threubhan.*
[b] caib. 44. 10
[c] Eph. 2. 12, 13
3. 6
Tais. 7. 9, 10
[d] Gnio. 15. 9
Ròm. 10. 12
Gal. 3. 28
Col. 3. 11
[e] Lebh. 27. 10, 28, 33
[f] Ecs. 22. 29
[g] caib. 45. 6
[3] *àite coitchionn.*
[h] caib. 42. 20
[i] caib. 47. 15, &c.
[j] caib. 45. 1-6
[k] caib. 45. 6
[l] caib. 45. 7

nan cuibhrionn air son an uachdarain;
agus bithidh e so 'n a thabhartas naomh,
agus bithidh naomh-ionad an teampuill
'n a mheadhon[b].
22 An déigh seilbh nan Lebhitheach,
agus seilbh na caithreach, bithidh sin
anns a' mheadhon aig an uachdaran, eadar
crìoch Iudah agus crìoch Bheniamin,
bithidh so aig an uachdaran.
23 A thaobh na cuid eile de na
treubhan, o'n taobh an ear gus an taobh
an iar, bithidh aon *roinn* aig Beniamin.
24 Agus làimh ri crìch Bheniamin, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon aig
Simeon.
25 Agus làimh ri crìch Shimeoin, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon aig
Isachar.
26 Agus làimh ri crìch Isachair, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon aig
Sebulun.
27 Agus làimh ri crìch Shebuluin, o'n
taobh an ear gus an taobh an iar, aon aig
Gad.
28 Agus làimh ri crìch Ghaid, aig an
taobh deas mu dheas, bithidh a' chrìoch
o Thamar, eadhon gu uisgeachan na stri
ann an Cades[d], gus an amhainn leth ris
an fhairge mhòir.

R.C. 574.

[a] caib. 47. 14, 21, 22
[b] rann. 8, 10
[c] Tais. 21. 12, &c.
[d] caib. 47. 19
[1] *Iehobhah-Samah.*
[e] Salm 46. 5; 48. 3; 68. 18; 77. 13. Ier. 3. 17. Ioel 3. 21. Sech. 2. 10. Tais. 21. 3; 22. 3

29 So am fearann a roinneas sibh le
crannchur[a] do threubhan Israeil air son
oighreachd, agus so na cuibhrionnan aca,
deir an Tighearna Dia.
30 Agus so dol a mach na caithreach
air an taobh mu thuath, ceithir mìle agus
cùig ceud tomhas.
31 Agus bithidh geatachan na caith-
reach a réir ainmean threubhan Israeil[c],
tri geatacha ris an àirde tuath; aon gheata
do Reuben, aon gheata do Iudah, aon
gheata do Lebhi.
32 Agus air an taobh an ear ceithir
mìle agus cùig ceud: agus tri geatachan;
aon gheata do Ioseph, aon gheata do
Bheniamin, aon gheata do Dhan.
33 Agus air an taobh mu dheas ceithir
mìle agus cùig ceud tomhas: agus tri
geatachan; aon gheata do Shimeon, aon
gheata do Isachar, aon gheata do Shebu-
lun.
34 Air an taobh an iar ceithir mìle
agus cùig ceud, le'n tri gheatachaibh; aon
gheata do Ghad, aon gheata do Aser, aon
gheata do Naphtali.
35 Bha e mu'n cuairt ochd mìle deug
*tomhas*: agus bithidh mar ainm air a'
chaithir o'n là sin, [1]Tha an Tighearn' an
sin[e].

# LEABHAR AN FHAIDH DANIEIL.

## CAIB. I.

*1 Braighdeanas Iehoiacim. 3 Fhuair Aspenas orduigh fòghlum agus teangadh nan Caldéanach a theagasg do Dhaniel, Hananiah, Misael, agus Asariah. 8 Dhiùlt siad iad féin a thruailleadh le lòn an rìgh; 16 uime sin fhuair iad peasair r'a h-itheadh, agus uisge r'a òl. 17 Dh'fhàs iad ann an glioeas agus ann an tuigse.*

ANNS an treas bliadhna de linn Ieho-
iacim rìgh Iudah, thàinig Nebuchad-
nesar[b] rìgh Bhabiloin gu Ierusalem, agus
chuairtich e le feachd e.
2 Agus thug an Tighearn' Iehoiacim rìgh
Iudah d'a làimh, le cuid de shoithichibh
tighe Dhé, a thug e gu tìr Shìnair, gu tigh
a dhé; seadh, thug e na soithichean gu
tigh-tasgaidh a dhé.
3 Agus labhair an rìgh ri Aspenas
uachdaran a chaillteanach, gu-n tugadh
e leis cuid de chloinn Israeil[e], agus de
shliochd an rìgh, agus de na prionnsach-
aibh;
4 Clann air nach robh ciurram air bith,
ach a bha maiseach, agus fòghluimte anns
a' h-uile gliocas, agus fiosrach ann an
eòlas, agus seòlta air ealdhain, agus a bha
comasach air seasamh ann an lùchairt an
rìgh, agus d'am feudadh iad fòghlum agus
teangadh nan Caldéanach a theagasg.
5 Agus dh'orduich an rìgh dhoibh lòn

R.C. 607.

[a] caib. 4. 8; 5. 12
[b] 2 Ri. 24. 1, 2. 2 Each. 36. 6, 7
[c] Deut. 32. 38. Ese. 4. 13. Hos. 9. 3
[d] Gen. 39. 21. Gnà. 16. 7
[e] 2 Ri. 20. 17, 18
[1] no, *ris an stiùbhara.*

lathail de bhiadh an rìgh, agus de'n fhìon
a bha e ag òl: mar sin 'g an àrachadh tri
bliadhna, a chum gu-n seasadh iad an
ceann na h-aimsir sin an làthair an rìgh.
6 A nis am measg na muinntir so bha de
chloinn Iudah, Daniel, Hananiah, Misael,
agus Asariah;
7 D'an d'thug uachdaran nan cailltean-
ach ainmean: oir thug e air Daniel *mar
ainm* Beltesasar[a]; agus air Hananiah Sad-
rach; agus air Misael Mesach; agus air
Asariah Abed-nego.
8 Ach ghabh Daniel rùn 'n a chridhe
nach truailleadh se e féin leis a' chuibh-
rionn de bhiadh an rìgh[c], no leis an fhìon
d'an d'òl e: uime sin ghuidh e air uachd-
aran nan caillteanach, nach bitheadh e air
a shalachadh.
9 A nis thug Dia do Dhaniel deadh-
ghean[d] agus caoimhneas gràdhach o
uachdaran nan caillteanach.
10 Agus thubhairt uachdaran nan caillt-
eanach ri Daniel, Tha eagal orm roimh
mo thighearn' an rìgh, a dh'orduich 'ur
biadh agus 'ur deoch: oir ciod uime am
faiceadh e 'ur n-aghaidhean na's miosa
coslas na a chlann eile d'ur seòrsa? an sin
cuiridh sibh mise ann an cunnart mo chinn
o'n rìgh.
11 An sin thubhairt Daniel ri Melsar[1], a
chuir uachdaran nan caillteanach os ceann

Dhanieil, Hananiah, Mhisaeil agus Asariah,

12 Dearbh do sheirbhisich, guidheam ort, deich làithean, agus thugar dhuinn peasair ri 'h-itheadh, agus uisge r'a òl.

13 An sin amhaircear air ar n-aghaidhean ann ad làthair-sa, agus air aghaidh na cloinne 'tha 'g itheadh de chuibhrionn bìdh an rìgh: agus mar a chithear ceart duit, buin ri d' sheirbhisich.

14 Is amhuil a dh'aontaich e leo anns a' chùis so, agus dhearbh e iad deich làithean.

15 Agus an ceann dheich làithean bha dreach an aghaidhean na bu mhaisiche agus na bu shultmhoire na an uile chlann a dh'ith an cuibhrionn de bhiadh an rìgh.

16 Mar so thug Melsar air falbh cuibhrionn am bìdh, agus am fìon a bu chòir dhoibh òl; agus thug e dhoibh peasair.

17 A thaobh nan ceathrar chloinne so, thug Dia dhoibh eòlas agus tuigse anns a' h-uile fòghlum agus gliocas: agus bha tuigse aig Daniel anns na h-uile seallanaibh agus bhruadaraibh.

18 A nis aig ceann nan làithean, anns an d'thubhairt an rìgh gu-n tugadh e steach iad, an sin thug uachdaran nan caillteanach a steach iad an làthair Nebuchadnesair.

19 Agus rinn an rìgh còmhradh riu; agus 'n am measg uile cha d'fhuaradh aon cosmhuil ri Daniel, Hananiah, Misael, agus Asariah: air an aobhar sin sheas iad fa chomhair an rìgh.

20 Agus anns na h-uile ghnothuichibh gliocais[f] agus tuigse a dh'fhiosraich an rìgh dhiubh, fhuair e iad deich uairean na b'fhearr na na h-uile dhruidhean *agus* speuradairean a bha 'n a rìoghachd uile.

21 Agus mhair Daniel gu ceud bhliadhna rìgh Chiruis[g].

## CAIB. II.

1 *Ghairm Nebuchadnesar druidhean agus luchd fiosachd nan Caldéanach 'n a làthair,* 5 *agus dh'iarr e gu-n tugadh iad fios da air a bhruadar a bha air dol as 'aire.* 10 *'N uair a dh'aidich iad nach b'urrainn doibh an gnothuch fhoillseachadh do'n rìgh, dh'orduich e an cur gu bàs.* 19 *Chaidh am bruadar fhoillseachadh do Dhaniel ann an sealladh na h-oidhche:* 31 *Am bruadar agus a bhrìgh.*

AGUS anns an dara bliadhna de linn Nebuchadnesair, bhruadair Nebuchadnesar bruadar, leis an robh 'inntinn air a buaireadh[k], agus dhealaich a chodal ris.

2 An sin dh'àithn an rìgh na druidhean, agus na speuradairean, agus an luchd-fiosachd agus na Caldéanaich a ghairm, a dh'fheuchainn do'n rìgh a bhruadair: mar sin thàinig iad, agus sheas iad an làthair an rìgh.

3 Agus thubhairt an rìgh riu, Bhruadair mi bruadar, agus bha m' inntinn air a buaireadh a dh'fhaotainn fios a' bhruadair.

4 An sin labhair na Caldéanaich ris an rìgh anns a' *chànain* Shirianaich, O rìgh, mair beò gu bràth[a]: innis do d' sheirbhisich am bruadar, agus feuchaidh sinne a bhrìgh.

5 Fhreagair an rìgh agus thubhairt e ris na Caldéanaich, Tha an ni air dol as m'aire; mur toir sibhse fios dhomh air a' bhruadar le 'bhrìgh, gearrar sibh 'n 'ur bloighdibh[b], agus nithear 'ur tighean 'n an dùn aolaich[c].

6 Ach ma dh'fheuchas sibh am bruadar agus a bhrìgh[d], gheibh sibh uam-sa tiodhlacan agus duais, agus onoir mhòr: uime sin feuchaibh dhomh am bruadar agus a bhrìgh.

7 Fhreagair iadsan a rìs, agus thubhairt iad, Innseadh an rìgh d'a sheirbhisich am bruadar, agus feuchaidh sinne a bhrìgh.

8 Fhreagair an rìgh agus thubhairt e, Tha fios agam gu deimhin gu-m b'àill leibh ùine fhaotainn, a chionn gu bheil sibh a' faicinn gu bheil an ni air dol as m'aire.

9 Ach mur toir sibh fios domh air a' bhruadar, *cha-n 'eil ach an* aon bhreth dhuibh: oir dh'ulluich sibh briathran breugach agus truaillidh gu'n labhairt am làthair-sa, gu atharrachadh na h-aimsir: uime sin innsibh dhomh am bruadar, agus aithnichidh mi gur urrainn sibh a bhrìgh fheuchainn dhomh[e].

10 Fhreagair na Caldéanaich ann am fianuis an rìgh, agus thubhairt iad, Cha-n 'eil duine air an talamh a's urrainn gnothuch an rìgh fhoillseachadh: air an aobhar sin cha-n 'eil rìgh, no tighearna, no fear-riaghlaidh a dh'iarr an leithide so de nithibh air aon druidh, no speuradair, no Caldéanach.

11 Agus is ni deacair a tha an rìgh ag iarraidh, agus cha-n 'eil aon air bith eile a's urrainn fheuchainn fa chomhair an rìgh, ach na diathan[h] aig nach 'eil an còmhnuidh maille ri feòil[i].

12 Air an aobhar so bha 'n rìgh ann am feirg, agus ann an teas-chorruich, agus dh'àithn e uile dhaoine glice Bhabiloin a mhilleadh[j].

13 Agus chaidh an t-ordugh a mach gu-m bitheadh na daoine glice air am marbhadh; agus dh'iarr iad Daniel agus a chompanaich gu bhi air am marbhadh.

14 An sin fhreagair Daniel le comhairle agus le gliocas, Arioch, ceann-feadhna freiceadain an rìgh, a chaidh a mach a mharbhadh dhaoine glice Bhabiloin.

15 Fhreagair e agus thubhairt e ri Arioch, ceann-feadhna an rìgh, C'ar son a tha'n t-ordugh cho dian o'n rìgh? An sin dh'innis Arioch a' chùis do Dhaniel.

16 An sin chaidh Daniel a steach, agus ghuidh e air an rìgh gu-n tugadh e dha ùine, agus gu feuchadh e do'n rìgh a' bhrìgh.

R.C. 606.

[a] 1 Ri. 1. 31
[b] caib. 3. 29
[c] Esr. 6. 11
[d] caib. 5. 6
[e] Gen. 39. 21; Gnà. 16. 7
[f] 1 Ri. 10. 1-3; Salm 119. 99
[g] caib. 6. 28
[h] rann 28
[i] Isa. 66. 1, 2
[j] Mat. 2. 16
[k] caib. 4. 5; Gen. 41. 8; Est. 6. 1; Iob 35. 15-17

17 An sin chaidh Daniel g'a thigh, agus dh'innis e a' chùis do Hananiah, Misael, agus Asariah, a chompanaich ;

18 A chum gu-n iarradh iad tròcair air Dia nèimh[b] mu thimchioll na dìomhaireachd so ; a chum nach bàsaicheadh Daniel agus a chompanaich leis a' chuid eile de dhaoine glice Bhabiloin.

19 An sin bha an dìomhaireachd air a foillseachadh do Dhaniel ann an sealladh 's an oidhche[c]: an sin bheannaich Daniel Dia nèimh.

20 Fhreagair Daniel agus thubhairt e, Beannaichte gu robh ainm Dhé gu saoghal nan saoghal[d]; oir is leis-san gliocas agus cumhachd[e].

21 Agus atharraichidh e na h-amannan[f], agus na h-aimsirean : atharraichidh e rìghrean[i], agus cuiridh e suas rìghrean : bheir e gliocas do'n ghlic[j], agus eòlas dhoibh-san d'an aithne tuigse.

22 Foillsichidh e na nithe domhain agus dìomhair[k]: is aithne dha ciod a tha 's an dorchadas[l], agus tha an solus a chòmhnuidh maille ris[m].

23 Tha mi 'toirt buidheachais agus cliù dhuit, O thusa, a Dhia m'aithrichean, a thug dhomh gliocas agus cumhachd, agus a thug fios duinn a nis air an ni a dh'iarr sinn ort : oir thug thu fios duinn a nis air gnothuch an rìgh.

24 Uime sin chaidh Daniel a steach gu Arioch, a shonraich an rìgh gu daoine glice Bhabiloin a mhilleadh : chaidh e agus labhair e mar so ris, Na sgrios daoine glice Bhabiloin : thoir mise steach ann am fianuis an rìgh, agus feuchaidh mi do'n rìgh an seadh.

25 An sin thug Arioch a stigh Daniel ann am fianuis an rìgh gu luath, agus thubhairt e mar so ris, Fhuair mi duine de bhraighdibh Iudah, a bheir fios do'n rìgh air an t-seadh.

26 Fhreagair an rìgh, agus thubhairt e ri Daniel, d'am b'ainm Beltesasar, An urrainn thusa fios a thoirt domh air a' bhruadar a chunnaic mi, agus air a bhrìgh ?

27 Fhreagair Daniel ann am fianuis an rìgh, agus thubhairt e, An dìomhaireachd a dh'iarr an rìgh cha-n urrainn na daoine glice, na speuradairean, na druidhean, no an luchd-fiosachd fheuchainn do'n rìgh[v];

28 Ach tha Dia ann an nèamh[w] a dh'fhoillsicheas nithe dìomhair, agus a tha 'toirt fios do Nebuchadnesar ciod a thachras anns na làithibh deireannach. Do bhruadar, agus aislingean do chinn air do leabaidh, is iad so iad :

29 (Do d' thaobh-sa, O rìgh, thàinig do smuaintean ann ad aire air do leabaidh, na nithean a bha ri tachairt 'n a dhéigh so ; agus tha esan a dh'fhoillsicheas nithe dìomhair[x] a' toirt fios duit ciod a thig gu crìch.

30 Ach do m' thaobh-sa, cha-n 'eil an dìomhaireachd so air a leigeadh ris domh air son gliocais air bith a tha agam thar aon *duine* beò[a], ach air an son-san a ni a' bhrìgh[1] aithnichte do'n rìgh ; agus a chum gu-m bitheadh fios agad-sa air smuaintibh do chridhe :)

31 Chunnaic thusa, O rìgh, agus feuch ìomhaigh mhòr : sheas an ìomhaigh mhòr so, aig an robh dealradh òirdheirc, fa d' chomhair, agus bha a dreach uamhasach.

32 Bha ceann na h-ìomhaigh so a dh'òr fìnealta, a h-uchd agus a làmhan a dh' airgiod, a brù agus a sléisdean a dh'umha,

33 A luirngean a dh'iarunn, a cosan, cuid a dh'iarunn, agus cuid de chrèadh.

34 Chunnaic thu gus an robh clach air a gearradh a mach gun làmhan[g], a bhuail an ìomhaigh[h] air a cosan a bha a dh'iarunn agus de chrèadh, agus a bhris 'n am bloighdibh iad.

35 An sin bha an t-iarunn, a' chrèadh, an umha, an t-airgiod agus an t-òr, air am briseadh 'n am bloighdibh le 'chéile, agus dh'fhàs iad cosmhuil ri moll nan urlarbualaidh anns an t-samhradh[n], agus thug a' ghaoth air falbh iad, air chor as nach d'fhuaradh àite sam bith dhoibh[o]: agus dh'fhàs a' chlach a bhuail an ìomhaigh 'n a sliabh mòr[p], agus lìon i an talamh[q].

36 So am bruadar ; agus innsidh sinn a bhrigh an làthair an rìgh.

37 O rìgh, is rìgh os ceann rìghrean thusa[r]: oir thug Dia nèimh dhuit rìoghachd, cumhachd, agus neart, agus glòir[s].

38 Agus c'àit air bith am bheil clann nan daoine a' gabhail còmhnuidh, beathaichean na macharach, agus eunlaith an athair, thug e do d' làimh-sa, agus rinn e uachdaran dìot os an ceann uile : is tusa an ceann so a dh'òr.

39 Agus ann ad dhéigh-sa éiridh rìoghachd eile, na's lugha na thusa[t], agus treas rìoghachd eile dh'umha, aig am bi uachdaranachd os ceann an domhain uile[u].

40 Agus bithidh an ceathramh rìoghachd làidir mar iarunn : amhuil a bhriseas iarunn ann am bloighdibh, agus a chlaoidheas e na h-uile nithe : agus amhuil iarunn a bhriseas iad so uile, brisidh i ann am bloighdibh, agus bruthaidh.

41 Agus mar a chunnaic thu na cosan agus na meoir, cuid de chrèadh a' chreadhadair, agus cuid a dh'iarunn, bithidh an rìoghachd air a roinn ; ach bithidh innte de neart an iaruinn, ann a' mheud as a chunnaic thu an t-iarunn air a mheasgadh le crèadh làthaich.

42 Agus mar a bha meoir nan cos, cuid a dh'iarunn, agus cuid de chrèadh ; bithidh cuid d'an rìoghachd làidir, agus cuid briste[2].

43 Agus mar a chunnaic thu iarunn air a mheasgadh le crèadh làthaich, measgaidh iadsan iad féin le sìol dhaoine : ach cha ghreimich iad r'a chéile, amhuil mar nach gabh iarunn tàthadh ri crèadh.

44 Agus ann an làithibh nan rìghrean

R.C. 606.

[a] Gnio. 3. 12
[1] *ach a chum gu-m biodh a 'bhrigh air a deanamh aithnichte.*
[b] caib. 3. 17
1 Sam. 17. 37
2 Tim. 4. 17, 18
[c] Air. 12. 6
[d] Salm 50. 23
[e] Ier. 32. 19
[f] Salm 31. 14, 15
[g] Sech. 4. 6
Eoin 1. 13
[h] Salm 2. 8-12
Sech. 12. 3
[i] Salm 75. 6, 7
[j] Gnà. 2. 6, 7
[k] Salm 25. 14
[l] Salm 139. 11, 12
Eabh. 4. 13
[m] 1 Tim. 6. 16
1 Eoin 1. 5
[n] Salm 1. 4
Hos. 13. 3
[o] Salm 37. 36
[p] Isa. 2. 2, 3
[q] 1 Cor. 15. 25
[r] Esr. 7. 12
Isa. 47. 5
Ese. 26. 7
[s] Esr. 1. 2
[t] caib. 5. 28
[u] caib. 7. 7, 23
[v] Isa. 47. 13, 14
[w] Gen. 40. 8
41. 16
[2] *brisg, sobhrisidh.*
[x] Am. 4. 13

so, cuiridh Dia nèimh suas rìoghachd[a]
nach téid gu sìorruidh a sgrios[b]: agus cha
bhi an rìoghachd air a fàgail aig sluagh
eile, *ach* brisidh i 'n am bloighdibh[c], agus
caithidh i na rìoghachdan so uile, agus
seasaidh i gu sìorruidh.
45 Ann a' mheud as gu faca tu gu robh
a' chlach air a gearradh a mach as an
t-sliabh as eugmhais làmhan, agus gu-n do
bhris i 'n am bloighdibh an t-iarunn, an
umha, a' chrèadh, an t-airgiod agus an
t-òr; thug an Dia mòr fios do'n rìgh ciod a
thig gu crich 'n a dhéigh so: agus tha am
bruadar cinnteach, agus a bhrìgh dearbhta.
46 An sin thuit an rìgh Nebuchadnesar
air 'aghaidh, agus thug e urram do
Dhaniel, agus dh'àithn e gu-n tugadh iad
dha tabhartas agus boltrach cùbhraidh.
47 Fhreagair an rìgh Daniel, agus
thubhairt e, Gu firinneach is e 'ur Dia-se
Dia nan diathan, agus Tighearna nan
rìghrean, agus fear-foillseachaidh nithe
dìomhair, air dhuit-sa 'bhi comasach an
dìomhaireachd so fhoillseachadh.
48 An sin rinn an rìgh duine mòr
de Dhaniel, agus thug e dha mòran
thiodhlaca luachmhor, agus rinn e fear-
riaghlaidh dheth os ceann mhòr-roinn
Bhabiloin uile, agus ceannard air na
h-uachdarain os ceann uile dhaoine glice
Bhabiloin[e].
49 An sin dh'iarr Daniel air an rìgh,
agus chuir e[g] Sadrach, Mesach, agus
Abed-nego os ceann ghnothuichean
mhòr-roinn Bhabiloin, ach shuidh Daniel
ann an geata an rìgh[h].

## CAIB. III.

1 *Chuir Nebuchadnesar suas iomhaigh òir, agus dh'orduich e do gach sluagh aoradh a thoirt di.* 8 *Dhiùlt Sadrach, Mesach, agus Abed-nego so a dheanamh.* 13 *Bhagair an rìgh iad:* 16 *am freagradh:* 19 *thilgeadh iad 'am meadhon na h-àmhuinn theinntich:* 24 *chuir Dia aingeal maille riu, agus cha robh cumhachd air bith aig an teinc air an corpaibh.* 26 *Thug Nebuchadnesar a mach as an àmhuinn iad.*

RINN Nebuchadnesar an rìgh ìomh-
aigh òir[j], a bha tri fichead làmh-
choille air àirde, agus sè làmha-coille air
leud: chuir e suas i ann am machair
Dhura, ann am mòr-roinn Bhabiloin.
2 An sin chuir Nebuchadnesar an rìgh
fios a chum gu-n cruinnichteadh ri 'chéile
na prionnsachan, na fir-riaghlaidh, agus na
cinn-fheadhna, na breitheamhna, luchd-
coimhead an ionmhais, na comhairlichean,
na fir-lagha, agus uile luchd-riaghlaidh
nam mòr-roinn, gu teachd a chum cois-
reagaidh na h-ìomhaigh a chuir Nebuchad-
nesar an rìgh a suas.
3 An sin bha na prionnsachan, na fir-
riaghlaidh, na cinn-fheadhna, na breith-
eamhna, luchd-coimhead an ionmhais, na
comhairlichean, na fir-lagha, agus uile
luchd-riaghlaidh nam mòr-roinn air an
cruinneachadh ri 'chéile, chum coisreag-
aidh na h-ìomhaigh a chuir Nebuchadnesar
an rìgh a suas; agus sheas iad fa chomhair
na h-ìomhaigh a chuir Nebuchadnesar a
suas.
4 An sin ghlaodh fear-éighich gu h-àrd,
Dhuibh-se tha e air 'àithneadh, O shluagh,
fhineachan, agus a theanganna,
5 Ciod air bith àm 's an cluinn sibh fuaim
na trompaid, an fheadain, na clàrsaich,
sacbuit, saltair, dulsimeir, agus gach uile
sheòrsa ciùil, gu-n tuit sibh sìos, agus gu-n
toir sibh aoradh do'n ìomhaigh òir a chuir
an rìgh Nebuchadnesar suas:
6 Agus cò air bith nach tuit sìos, agus
nach dean aoradh, tilgear e 's an uair sin
féin ann am buillsgean àmhuinn theinn-
tich, dhian-loisgich[d].
7 Uime sin anns an àm sin, an uair a
chuala an sluagh uile fuaim na trompaid,
an fheadain, na clàrsaich, sacbuit, saltair,
agus gach uile sheòrsa ciùil, thuit an
sluagh uile, na fineachan, agus na teang-
anna, sìos, agus thug iad aoradh do'n
ìomhaigh òir a chuir an rìgh Nebuchad-
nesar a suas.
8 Air an aobhar sin, anns an àm sin
thàinig Caldéanaich àraidh am fagus, agus
rinn iad casaid air na h-Iudhaich.
9 Labhair iad, agus thubhairt iad ris an
rìgh Nebuchadnesar, O rìgh, mair beò gu
bràth[f].
10 Thug thusa, O rìgh, ordugh gu-n
deanadh gach aon a chluinneadh fuaim
na trompaid, an fheadain, na clàrsaich,
sacbuit, saltair, agus dulsimeir, agus gach
uile sheòrsa ciùil, sleuchdadh agus aoradh
do'n ìomhaigh òir:
11 Agus cò air bith nach sleuchd agus
nach dean aoradh, gu-m bitheadh e air
a thilgeadh ann am buillsgean àmhuinn
theinntich, dhian-loisgich.
12 Tha Iudhaich àraidh, a chuir thu os
ceann ghnothuichean mhòr-roinn Bhabi-
loin, Sadrach, Mesach, agus Abed-nego;
cha d' thug na daoine so, O rìgh, meas
ortsa[i], cha-n 'eil iad a' deanamh seirbhis
do d' dhiathaibh, no 'toirt aoraidh do'n
ìomhaigh òir a chuir thu suas.
13 An sin dh'àithn Nebuchadnesar, 'n a
fheirg, agus 'n a chorruich[k], Sadrach,
Mesach, agus Abed-nego, a thoirt d'a
ionnsuidh: an sin thug iad na daoine so
an làthair an rìgh.
14 Labhair Nebuchadnesar, agus thubh-
airt e riu, Am bheil so fior[1], O Shadraich,
a Mhesaich, agus Abed-nego? nach 'eil
sibhse 'toirt seirbhis do m' dhiathaibh-sa,
no 'toirt aoraidh do'n ìomhaigh òir a chuir
mi suas?
15 A nis ma bhitheas sibh deas, ge b'e
air bith àm anns an cluinn sibh fuaim
na trompaid, an fheadain, na clàrsaich,
sacbuit, saltair, agus dulsimeir, agus gach
uile sheòrsa ciùil, gu sleuchdadh sìos,
agus aoradh a dheanamh do'n ìomhaigh
a rinn mise, *is maith*: ach mur dean sibh
aoradh, tilgear sibh, anns a' cheart uair

B.C. 590.

[a] Salm 2. 6
Mic. 4. 7
Mat. 28. 18
[b] caib. 6. 26
7. 13, 14, 27
Luc. 1. 32, 33
[c] Salm 2. 9
[d] Ier. 29. 22
[e] caib. 4. 9
5. 11
[f] caib. 2. 4
6. 21
Ròm. 13. 7
[g] caib. 3. 12
[h] Esr. 2. 19
3. 2
[i] caib. 6. 13
[j] caib. 3. 4
6. 25, 27
[k] rann 19
[1] *an ann d'ur deoin?*

sin, ann am buillsgean àmhuinn theinntich, dhian-loisgich; agus cò an Dia sin[a]'s urrainn 'ur tèarnadh as mo làmhan-sa[b]?

16 Fhreagair Sadrach, Mesach, agus Abed-nego, agus thubhairt iad ris an rìgh, O Nebuchadnesair, cha-n 'eil suim againne freagradh[1] a thoirt duit anns a' chùis so[c].

17 Ma's ann mar sin a bhitheas, tha ar Dia-ne, d'am bheil sinn a' toirt seirbhis, comasach air ar saoradh o'n àmhuinn theinntich, dhian-loisgich[g], agus ni e ar saoradh as do làimh-sa, O rìgh.

18 Ach mur dean[h], bitheadh fios agad, O rìgh, nach toir sinn seirbhis do d' dhiathaibh[j], no aoradh do'n ìomhaigh òir a chuir thu suas.

19 An sin bha Nebuchadnesar làn corruich[k], agus bha dreach a ghnùise air caochladh an aghaidh Shadraich, Mhesaich, agus Abed-nego; labhair agus dh'àithn e gu-n teasaicheadh iad an àmhuinn seachd uairean na bu mhò na bu ghnàth leo a teasachadh[m].

20 Agus dh'àithn e do na daoine 'bu treise 'n a fheachd Sadrach, Mesach, agus Abed-nego a cheangal, agus a thilgeadh do'n àmhuinn theinntich, dhian-loisgich.

21 An sin cheangladh na daoine so 'n an còtaichibh, 'n an triughasaibh, agus 'n an ceann-eudaichibh, agus 'n an eudaichibh *eile*, agus thilgeadh iad ann am meadhon na h-àmhuinn theinntich, dhian-loisgich.

22 Air an aobhar sin, a chionn gu robh àithne an rìgh ro theann, agus an àmhuinn ro theth, mharbh lasair an teine na daoine sin a thog suas Sadrach, Mesach, agus Abed-nego[o].

23 Agus thuit an triuir dhaoine so, Sadrach, Mesach, agus Abed-nego sìos ceangailte ann am buillsgean na h-àmhuinn theinntich, dhian-loisgich.

24 An sin bha an rìgh Nebuchadnesar làn uamhuinn, agus dh'éirich e suas ann an deifir, agus labhair e, agus thubhairt e r'a chomhairlichean, Nach do thilg sinn triuir dhaoine ceangailte do mheadhon an teine? Fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris an rìgh, Is fior, O rìgh.

25 Fhreagair esan agus thubhairt e, Feuch, chi mi ceathrar dhaoine fuasgailte, a' coiseachd ann am meadhon an teine[t], agus cha-n 'eil dochann sam bith orra, agus tha coslas a' cheathramh mar mhac Dhé.

26 An sin thàinig Nebuchadnesar dlùth do bheul na h-àmhuinn theinntich, dhian-loisgich, agus labhair e, ag ràdh, A Shadraich, 'Mhesaich, agus Abed-nego, òglacha an Dé a's àirde[v], thigibh a mach, agus thigibh an so. An sin thàinig, Sadrach, Mesach, agus Abed-nego a mach á meadhon an teine.

27 Agus chunnaic na prionnsachan, na h-uachdarain, agus na cinn-fheadhna, agus comhairlichean an rìgh, a bha cruinn an ceann a chéile, na daoine so, nach robh cumhachd air bith aig an teine air an corpaibh[a], ni mò bha fuiltean d'an ceann dàithte, no an còtaichean air an caochladh, no fàile an teine dhiubh.

28 An sin labhair Nebuchadnesar, agus thubhairt e, Gu ma beannaichte gu robh Dia Shadraich, Mhesaich, agus Abed-nego, a chuir a nuas 'aingeal[d], agus a shaor 'òglaich a chuir an dòchas ann[e], agus a chuir an aghaidh focail an rìgh, agus a thug seachad an cuirp[f] a chum nach tugadh iad seirbhis no aoradh do dhia air bith, ach an Dia féin.

29 Uime sin tha mise a' toirt teann-orduigh[i], gu-m bi gach sluagh, cinneach, agus teangadh, a labhras ni sam bith air dhochair an aghaidh Dhé Shadraich, Mhesaich, agus Abed-nego, air an gearradh 'n am bloighdibh[l], agus an tighean air an deanamh 'n an dùn aolaich, a chionn nach 'eil Dia air bith eile ann a's urrainn tèarnadh air an dòigh so.

30 An sin dh'àrdaich an rìgh Sadrach, Mesach, agus Abed-nego ann am mòr-roinn Bhabiloin.

## CAIB. IV.

1 *Chuir Nebuchadnesar an céill gu robh uachdaranachd an Tighearn' o linn gu linn.* 4 *Dh'aithris e an aisling a chunnaic e.* 8 *Dh'innis Daniel dha ciod a bu bhrìgh dhi.* 28 *Choimhlionadh an aisling.*

NEBUCHADNESAR an rìgh chum nan uile shluagh[n], fhineachan agus theangannan a tha 'chòmhnuidh air an talamh uile: Gu meudaichear sìth dhuibh.

2 Chunnacas ceart dhomh-sa gu-n cuirinn an céill na comharaidhean agus na mìorbhuilean a dh'oibrich an t-àrd Dhia[p] do m' thaobh.

3 Cia mòr a chomharaidhean[q]! agus cia cumhachdach a mhìorbhuilean[r]! a rìoghachd-san is rìoghachd shìorruidh i[s], agus tha 'uachdaranachd o linn gu linn.

4 Bha mise Nebuchadnesar gu suaimhneach ann am thigh, agus gu h-àluinn ann am lùchairt:

5 Chunnaic mi bruadar a chuir eagal orm, agus rinn mo smuaintean air mo leabaidh, agus aislingean mo chinn mo bhuaireadh.

6 Uime sin thug mi teann-ordugh uile dhaoine glice Bhabiloin a thoirt a steach a'm' fhianuis, a chum gu-n tugadh iad fios domh air brìgh a' bhruadair.

7 An sin thàinig a steach na druidhean[u], na speuradairean, na Caldéanaich, agus na fiosaichean: agus dh'innis mi am bruadar 'n an làthair; ach cha d' thug iad fios domh air a bhrìgh.

8 Ach mu dheireadh thàinig Daniel a steach a'm' làthair, (d'am b'ainm Beltesasar[w], a réir ainme mo dhé-sa, agus anns am bheil spiorad nan diathan naomh[x],) agus 'n a làthair-san dh'innis mi am bruadar, *ag ràdh*,

9 O Bheltesasair, thusa a's àirde de na druidhibh, a chionn gu bheil fios agam

B.C. 570.

a Isa. 43. 2; Eabh. 11. 34
b Ecs. 5. 2; 2 Ri. 18. 35
1 *cha ruig sinn a leas freagradh.*
c Mat. 10. 19; Gnio. 4. 19
d Gen. 19. 15, 16; Salm 34. 7, 8; 106. 20; Eabh. 1. 14
e caib. 6. 22, 23; Ier. 17. 7
f Ròm. 12. 1; Eabh. 11. 37
g Salm 121. 5-7; Gnà. 27. 23, 25
h Iob 13. 15; Gnio. 4. 19
i caib. 6. 26, 27
j Ecs. 20. 3-5; Lebh. 19. 4
k Isa. 51. 13; Luc. 12. 4, 5
l caib. 2. 5
m Gnà. 16. 14; 21. 24; 27. 3, 4
n caib. 3. 4; 6. 25, 27
o caib. 6. 24
p caib. 3. 26
q Deut. 4. 34; Salm 105. 27; Eabh. 2. 4
r Salm 72. 18; 86. 10; Isa. 25. 1; 28. 29
s Iob 25. 2; 1 Pead. 4. 11
t Isa. 43. 2
u caib. 2. 1, 2
v Gen. 14. 18
w caib. 1. 7
x Air. 11. 17, &c.; caib. 5. 11

gu bheil spiorad nan diathan naomh
annad-sa, agus nach cuir dìomhaireachd
air bith dragh ort[a], innis domh sealladh
mo bhruadair a chunnaic mi, eadhon a
bhrìgh.
10 Mar so bha aislingean mo chinn air
mo leabaidh ; Chunnaic mi, agus, feuch,
craobh ann am meadhon na talmhainn[b],
agus bha a h-àirde mòr.
11 Dh'fhàs a' chraobh, agus bha i
làidir, agus ràinig a h-àirde gu nèamh,
agus a sealladh gu crìch na talmhainn
uile :
12 Bha a duilleach maiseach, agus a
toradh pailt, agus innte bha biadh air son
nan uile : bha aig beathaichean na mach-
arach sgàile foipe, agus ghabh eunlaith
an athair còmhnuidh 'n a geugaibh,
agus bheathaicheadh gach uile fheòil
uaipe.
13 Chunnaic mi ann an aislingibh mo
chinn air mo leabaidh, agus, feuch,
thàinig fear-faire, eadhon aon naomh[e] a
nuas o nèamh :
14 Ghlaodh e gu h-àrd, agus thubhairt
e mar so, Gearr sìos an crann[f], agus sgath
dheth a gheugan, crath dheth a dhuill-
each, agus sgap a thoradh ; imicheadh na
beathaichean o bhi fodha, agus an eunlaith
o 'gheugaibh.
15 Gidheadh, fàg bun a fhreumh anns
an talamh[g], eadhon le boinn iaruinn agus
umha, ann am feur maoth na faiche ;
agus bitheadh e fliuch le dealt nèimh,
agus a chuibhrionn leis na beathaichibh
ann am feur na talmhainn.
16 Atharraichear a chridhe o bhi 'n a
chridhe duine[j], agus thugar dha cridhe
ainmhidh ; agus gabhadh seachd aimsir-
ean thairis air[l].
17 Tha a' chùis so le teann-ordugh nam
fear-faire[m], agus an t-iarrtus air focal nan
naomh : a chum gu-m bitheadh fios aig
na bheil beò[o] gu bheil an Ti a's àirde
a' riaghladh ann an rìoghachd dhaoine,
agus 'g a tabhairt do neach air bith a's
àill leis[q], agus a' cur suas os a ceann an
ti a's suaraiche de dhaoine[r].
18 Am bruadar so chunnaic mise Nebu-
chadnesar an rìgh : a nis, O Bheltesasair,
foillsich thusa a bhrìgh, a chionn nach 'eil
uile dhaoine glice mo rìoghachd comasach
air fios a thoirt domh air a bhrìgh[t]: ach
tha thusa comasach, oir tha spiorad nan
diathan naomh annad.
19 An sin bha Daniel, (d'am b'ainm
Beltesasar,) air a lìonadh le uamhunn
car aon uaire, agus rinn a smuaintean a
bhuaireadh[u]: labhair an rìgh, agus thubh-
airt e, A Bheltesasair, na deanadh am
bruadar no a bhrìgh do bhuaireadh.
Fhreagair Beltesasar, agus thubhairt e,
Mo thighearna, bitheadh am bruadar
dhoibh-san le am fuathach thu[v], agus a
bhrìgh do d' naimhdibh.
20 An crann a chunnaic thu, a dh'fhàs,
agus a bha làidir, a ràinig 'àirde gu

B.C. 570.

a Isa. 33. 18; 54. 14
b Ese. 31. 3, &c.
c caib. 2. 38
d Ier. 27. 6-8
e Mat. 25. 31; Tais. 14. 10
f Mat. 3. 10; Luc. 13. 7
g Iob 14. 7-9
h Salm 83. 18
i Ier. 27. 5
j Isa. 6. 10
k Mat. 5. 24; Luc. 15. 18, 21
l caib. 12. 7
m rann. 13, 14
n Isa. 55. 7
o Salm 9. 16, 20; 83. 18
p Salm 41. 1, 2
q Salm 75. 6, 7
r Ecs. 9. 16; 1 Ri. 21. 25; 2 Ri. 21. 6, &c.; 2 Each. 28. 22
s Luc. 12. 19, 20
t rann 8
u rann 9
v 2 Sam. 18. 32

nèamh, agus a shealladh gus an talamh
uile ;
21 Aig an robh a dhuilleach maiseach,
agus a thoradh pailt, agus anns an robh
biadh do na h-uile ; fo an do ghabh beath-
aichean na macharach còmhnuidh, agus
aig an robh air a gheugaibh àite-tàimh do
eunlaith an athair :
22 Is tusa sin[c], O rìgh, a tha air fàs
agus air cinntinn làidir : oir tha do mheud
air fàs, agus a' ruigheachd gu nèamh,
agus d'uachdaranachd gu crìch na tal-
mhainn[d].
23 Agus mar a chunnaic an rìgh fear-
faire, agus aon naomh a' teachd a nuas o
nèamh, agus ag ràdh, Gearr an crann
sìos, agus sgrios e ; gidheadh fàg bonn a
fhreumh anns an talamh, eadhon le boinn
iaruinn agus umha, ann am feur maoth na
faiche ; agus bitheadh e fliuch le dealt
nèimh, agus a chuibhrionn le beathaich-
ibh na macharach, gus an gabh seachd
aimsirean thairis air :
24 So a' bhrìgh, O rìgh, agus so ordugh
an Ti a's àirde, a tha air teachd air mo
thighearn' an rìgh :
25 Gu fògair iad thu o dhaoinibh, agus
gu-m bi do chòmhnuidh le beathaichibh
na macharach, agus bheir iad ort feur
itheadh mar dhaimh, agus fliuchaidh iad
thu le dealt nèimh, agus théid seachd
aimsirean thairis ort, gus am bi fios agad
gu bheil an Ti a's àirde a' riaghladh ann
an rìoghachd dhaoine[h], agus 'g a tabhairt
do neach air bith a's àill leis[i].
26 Agus mar a dh'àithn iad bun freumh
a' chroinn fhàgail, bithidh do rìoghachd
cinnteach dhuit, an déigh dhuit fios a bhi
agad gu bheil na nèamhan a' riaghladh[k].
27 Uime sin, O rìgh, bitheadh mo
chomhairle-sa taitneach leat, agus bris
air falbh do pheacaidhean le fìreantachd[n],
agus d' euceartan le tròcair a nochdadh
do na bochdan, a dh' fheuchainn am
buanaichear do shìochaint[p].
28 Thàinig so uile air rìgh Nebuchad-
nesar.
29 An ceann dà mhìos deug bha e
'spaisdearachd ann an lùchairt rìoghachd
Bhabiloin.
30 Labhair an rìgh agus thubhairt e[s],
Nach i so Babilon mhòr, a thog mise mar
thigh na rìoghachd, le neart mo chumh-
achd, agus air son onoir mo mhòrachd?
31 Am feadh a bha am focal ann am
beul an rìgh, thuit guth o nèamh, ag
ràdh, O rìgh Nebuchadnesair, riutsa tha
e air a labhairt, Tha an rìoghachd air
dealachadh riut.
32 Agus fògraidh iad thu o dhaoine,
agus bithidh do chòmhnuidh le beath-
aichibh na macharach : bheir iad ort feur
itheadh mar dhaimh, agus théid seachd
aimsirean thairis ort, gus am bi fios agad
gu bheil an Ti a's àirde a' riaghladh ann
an rìoghachd dhaoine, agus 'g a tabhairt
do neach air bith a's àill leis.

33 Air an uair sin féin choimhlionadh an ni *sin* air Nebuchadnesar; agus bha e air 'fhògradh o dhaoine, agus dh'ith e feur mar dhaimh, agus bha a cholann fliuch le dealt nèimh, gus an d'fhàs 'fhionnadh mar iteach na h-iolaire, agus 'iongannan mar *spuirean* eun.

34 Agus an ceann nan làithean thog mise Nebuchadnesar suas mo shùilean ri nèamh, agus phill mo thuigse a m'ionnsuidh, agus bheannaich mi an Ti a's àirde, agus chliùthaich mi, agus thug mi onoir dha-san a tha beò gu sìorruidh[d], aig am bheil 'uachdaranachd 'n a h-uachdaranachd shìorruidh[e], agus a rìoghachd o linn gu linn.

35 Agus tha uile luchd-àiteachaidh na talmhainn air am meas mar neo-ni[g]: agus ni esan mar is àill leis ann am feachd nèimh[h], agus am measg luchd-àiteachaidh na talmhainn: agus cha-n urrainn aon neach a làmh a bhacadh[i], no 'ràdh ris, Ciod tha thu 'deanamh[j]?

36 Anns an àm sin féin phill mo thuigse thugam; agus a thaobh glòir' mo rìoghachd, phill m'onoir agus mo mhòrachd thugam; agus dh'iarr mo chomhairlichean agus mo thighearnan a m'ionnsuidh; agus bha mi air mo dhaingneachadh ann am rìoghachd, agus thugadh tuilleadh dhomh de mhòrachd òirdheirc[k].

37 A nis tha mise Nebuchadnesar a' cliùthachadh agus ag àrdachadh, agus a' toirt onoir do Rìgh nèimh, aig am bheil 'uile oibre 'n am fìrinn[m], agus a shlighean 'n am breitheanais; agus a' mhuinntir a shiùbhlas ann an uabhar, tha esan comasach air an ìsleachadh[n].

## CAIB. V.

1 *Cuirm aingidh Bhelsasair: 5 rinn a smuaintean a bhuaireadh 'n uair a chunnaic e an lamh-sgrìobhaidh air a' bhalla. 25 Dh'innis Daniel do'n rìgh brìgh an sgrìobhaidh.*

RINN Belsasar an rìgh cuirm mhòr[p] do mhìle d'a thighearnaibh, agus dh'òl e fìon ann an làthair a' mhìle.

2 Dh'àithn Belsasar, an uair a bhlais e am fìon, na soithichean òir agus airgid a thug 'athair Nebuchadnesar as an teampull a bha ann an Ierusalem a thoirt d'a ionnsuidh[q], a chum gu-n òladh an rìgh agus a mhòr-uaislean, a mhnathan agus a choimhleabaich asda.

3 An sin thug iad thuige na soithichean òir a thugadh á teampull tighe Dhé, a bha ann an Ierusalem; agus dh'òl an rìgh agus a mhòr-uaislean, a mhnathan agus a choimhleabaich asda.

4 Dh'òl iad fìon, agus chliùthaich iad na diathan òir agus airgid[r], umha, iaruinn, fiodha, agus cloiche.

5 Anns an uair sin féin[s] thàinig a mach meoir làimhe duine, agus sgrìobh iad thall fa chomhair a' choinnleir, air aghaidh balla lùchairt an rìgh; agus chunnaic an rìgh a' chuid d'an làimh a sgrìobh.

B.C. 570.

[a] Isa. 21. 2-4
[b] Nah. 2. 10
[c] caib. 2. 2 Isa. 47. 13
[d] caib. 12. 7 Tais. 4. 10
[e] caib. 2. 44; 7. 14 Salm 10. 16 Ier. 10. 10 Mic. 4. 7 Luc. 1. 33
[f] caib. 6. 2
[g] Isa. 40. 15, 17
[h] Salm 115. 3; 135. 6
[i] Isa. 43. 13
[j] Iob 9. 12 Isa. 45. 9 Ròm. 9. 20
[k] Iob 42. 12
[l] caib. 4. 8, 9
[m] Deut. 32. 4 Salm 33. 4
[n] caib. 5. 20 Ecs. 18. 11 Iob 40. 11, 12
[o] caib. 6. 3
[p] Est. 1. 3
[q] caib. 1. 2 Ier. 52. 19
[r] Tais. 9. 20
[s] caib. 4. 31

6 An sin chaochail gnùis an rìgh[a], agus rinn a smuaintean a bhuaireadh, air chor as gu robh uilt a leasraidh air am fuasgladh, agus bhuail a ghlùinean an aghaidh a chéile[b].

7 Ghlaodh an rìgh gu h-àrd na speuradairean[c], na Caldéanaich, agus na fiosaichean a thoirt a stigh: agus labhair an rìgh, agus thubhairt e ri daoine glice Bhabiloin, Co air bith a leughas an sgrìobhadh so, agus a dh'fhoillsicheas domh-sa a bhrìgh, sgeadaichear e le scàrlaid, agus cuirear slabhruidh òir m'a mhuineal, agus is e an treas fear-riaghlaidh a bhitheas anns an rìoghachd[f].

8 An sin thàinig uile dhaoine glice an rìgh a steach; ach cha b'urrainn iad an sgrìobhadh a leughadh, no fios a thoirt do'n rìgh air a bhrìgh.

9 An sin bha an rìgh Belsasar gu mòr air a bhuaireadh, agus bha a ghnùis air a h-atharrachadh, agus bha uamhas air a thighearnaibh.

10 *A nis* thàinig a' bhan-righinn air son bhriathran an rìgh agus a thighearnan, a stigh gu tigh na cuirme; agus labhair a' bhan-righinn, ag ràdh, O rìgh mair beò gu bràth: na deanadh do smuaintean do bhuaireadh, agus na bitheadh do ghnùis air a caochladh.

11 Tha duine ann ad rìoghachd anns am bheil spiorad nan diathan naomha[l], agus ann an làithibh d'athar, bha solus, agus tuigse, agus gliocas, mar ghliocas nan diathan, air am faotainn ann; neach a rinn an rìgh Nebuchadnesar d'athair, d'athair-sa, O rìgh, 'n a uachdaran air na druidhibh, na speuradairibh, na Caldéanaich, agus na fiosaichibh;

12 Do bhrìgh gu-n d'fhuaireadh spiorad òirdheirc[o], agus eòlas, agus tuigse, mìneachadh bhruadar, agus foillseachadh cheistean cruaidhe, agus fuasgladh imcheistean, anns an Daniel so féin, air an d' thug an rìgh mar ainm Beltesasar: a nis bitheadh Daniel air a ghairm, agus foillsichidh esan a bhrìgh.

13 An sin thugadh Daniel a steach an làthair an rìgh; *agus* labhair an rìgh, agus thubhairt e ri Daniel, An tusa an Daniel sin a tha de chloinn bhraighdeanais Iudah, a thug an rìgh, m'athair á tìr nan Iudhach?

14 Chuala mise iomradh ort, gu bheil spiorad nan diathan annad, agus gu bheil solus, agus tuigse, agus gliocas òirdheirc air 'fhaotainn annad.

15 Agus a nis thugadh na daoine glice, na speuradairean a steach a'm' fhianuis, a chum gu-n leughadh iad an sgrìobhadh so, agus gu-n tugadh iad dhomh-sa fios air a bhrìgh: ach cha b'urrainn iad brìgh na cùise fhoillseachadh.

16 Agus chuala mi do d' thaobh-sa, gur urrainn thu brìgh a thoirt á nì, agus ceistean fhuasgladh; a nis ma's urrainn thu an sgrìobhadh a leughadh, agus a

bhrìgh fhoillseachadh dhomh-sa, éidichear
thu le scàrlaid, agus cuirear slabhruidh
òir mu d' mhuineal, agus is tu an treas
fear-riaghlaidh a bhitheas anns an rìogh-
achd.
17 An sin fhreagair Daniel, agus thubh-
airt e an làthair an rìgh, Bitheadh do
thiodhlacan agad féin[c], agus thoir do
dhuaisean do neach eile, gidheadh leugh-
aidh mise an sgrìobhadh do'n rìgh[d], agus
leigidh mi ris a bhrìgh dha.
18 O thusa a rìgh, thug an Dia a's àirde
do Nebuchadnesar d'athair rìoghachd,
agus mòrachd, agus glòir, agus onoir.
19 Agus air son na mòrachd a thug e
dha, bha crith agus eagal air na h-uile
shlòigh, fhineachaibh, agus theangann-
aibh roimhe[f]: mharbhadh e an ti a b'àill
leis, agus an neach a b'àill leis chumadh
e beò, agus an neach a b'àill leis chuireadh
e suas, agus an neach a b'àill leis chuir-
eadh e sìos.
20 Ach an uair a bha a chridhe air a
thogail suas, agus 'inntinn air a cruadh-
achadh ann an uabhar, chuireadh sìos o
'chaithir rìoghail e, agus thug iad a ghlòir
uaith.
21 Agus dh'fhògradh e o chloinn nan
daoine, agus bha a chridhe mar na
h-ainmhidhean, agus a chòmhnuidh leis
na h-asalaibh fiadhaich: bhiadh iad e le
feur mar dhaimh, agus bha a chorp fliuch
le drùchd nèimh, gus an d'aithnich e
gu-m b'e an Dia a's àirde 'bha 'riaghladh
ann an rìoghachd dhaoine, agus gu bheil
e 'g orduchadh os a ceann an ti a's àill
leis.
22 Agus thusa a mhac, O Bhelsasair,
cha d'ìslich thu do chridhe[j], ged bha fios
agad air so uile:
23 Ach thog thu suas thu féin an agh-
aidh Tighearna nèimh[k], agus thug iad
soithichean a thighe ann ad làthair, agus
dh'òl thu féin, agus do thighearnan, do
mhnathan, agus do choimh-leabaich, fìon
asda, agus chliùthaich thu na diathan
airgid[l], agus òir, umha, iaruinn, fiodha,
agus cloiche, aig nach 'eil léirsinn no
claisteachd, no aithne: agus an Dia aig
am bheil d'anail 'n a làimh[n], agus do'm
buin d'uile shlighe[o], cha do ghlòraich
thu[p].
24 An sin chuireadh a' chuid de'n làimh
uaith, agus bha an sgrìobhadh so air a
sgrìobhadh.
25 Agus so an sgrìobhadh a bha air a
sgrìobhadh, MENE, MENE, TECEL, UPHAR-
SIN.
26 So brìgh na cùise; MENE, rinn Dia
do rìoghachd àireamh, agus chrìochnaich
e i.
27 TECEL, tha thu air do thomhas air
a' mheigh[r], agus fhuaradh easbhuidh-
each thu[t].
28 PERES, roinneadh do rìoghachd,
agus thugadh i do na Médaich[u] agus do
na Persaich[v].

B.C. 538.

a rann 7
b Ier. 51. 31, 39
c Gen. 14. 23
d Salm 119. 46
e caib. 9. 1
f caib. 4. 22, &c. Ier. 27. 7
g Est. 1. 1
h Mat. 27. 66
i Ecl. 4. 4 Salm 37. 39, 40
j 2 Each. 33. 23 36. 12 Seum. 4. 6
k rann. 3, 4
l Bre. 16. 23
m rann 21 Neh. 2. 3
n Gnio. 17. 28, 29
o Ier. 10. 23
p Ròm. 1. 21
q Salm 2. 2
r Iob 31. 6 Salm 62. 9
s Est. 1. 19 8. 8
t Mat. 22. 11, 12 1 Cor. 3. 13
u rann 31
v caib. 6. 28

29 An sin dh'àithn Belsasar gu-n
éideadh iad Daniel le scàrlaid, agus gu-n
cuireadh iad slabhruidh òir m'a mhuineal,
agus gu-n glaodhadh iad m'a thimchioll
gu-m b'e an treas fear-riaghlaidh a bhith-
eadh anns an rìoghachd[a].
30 Air an oidhche sin[b] chaidh Belsasar
rìgh nan Caldéanach a mharbhadh.
31 Agus ghlac Darius am Médach an
rìoghachd[c], agus e mu thimchioll tri
fichead agus dà bhliadhna dh'aois.

## CAIB. VI.

1 *Chuireadh Daniel os ceann nan uachdaran:* 4 *chaidh iadsan 'an co-bhoinn 'n a aghaidh, agus thug iad air Darius a thilgeadh do gharaidh nan leòmhan.* 18 *Theasairg Dia e air dòigh ro iongantach.* 24 *Thilgeadh a naimhdean do'n gharaidh, agus mharbh na leòmhain iad.* 25 *Chliùthaich Darius Dia.*

B'I toil Dhariuis ceud agus fichead
uachdaran a chur os ceann na
rìoghachd[g], muinntir a bhitheadh os
ceann na rìoghachd uile;
2 Agus os an ceann so tri àrd-uachd-
arain, (de'm b'e Daniel an ceud aon,) a
chum gu-n tugadh na h-uachdarain an
cunntais doibh, agus nach bitheadh call-
dach air bith aig an rìgh.
3 An sin bha Daniel so air 'àrdachadh
os ceann nan uachdaran, agus nam
prionnsachan, a chionn gu robh spiorad
òirdheirc ann[h]; agus bha e'n aire an rìgh
a chur os ceann na rìoghachd uile.
4 An sin dh'iarr na h-uachdarain agus
na prionnsachan cùis fhaotainn an agh-
aidh Dhanieil[i] a thaobh na rìoghachd,
ach cha b'urrainn iad cùis air bith fhaot-
ainn, no coire: do bhrìgh gu robh e
dìleas, ni mò 'fhuaradh mearachd, no
coire sam bith ann.
5 An sin thubhairt a' mhuinntir so,
Cha-n fhaigh sinn cùis air bith an aghaidh
an Danieil so, mur faigh sinn i 'n a aghaidh
a thaobh reachd a Dhé.
6 An sin chruinnich na h-uachdarain
agus na prionnsachan so ri 'chéile chum
an rìgh, agus thubhairt iad ris mar so, A
rìgh Dhariuis mair beò gu bràth[m].
7 Ghabh uile uachdarain na rìoghachd,
an luchd-riaghlaidh, agus na prionns-
achan, na comhairlichean agus na cinn-
fheadhna, comhairle le 'chéile[q] gu reachd
rìoghail a dhaingneachadh, agus ordugh
làidir a dheanamh, ge b'e 'dh'iarras ath-
chuinge air bith air aon dia no duine
ré deich làithean fichead, ach ortsa, O
rìgh, gu-n tilgear e ann an garaidh nan
leòmhan.
8 A nis, O rìgh, daingnich an t-ordugh
agus seulaich an sgrìobhadh, a chum nach
caochlaidhear e, a réir reachd nam Médach
agus nam Persach[s], nach fheudar atharr-
achadh.
9 Uime sin sheulaich rìgh Darius an
sgrìobhadh agus an t-ordugh.
10 A nis an uair a thuig Daniel gu-n

deachaidh an sgrìobhadh a sheulachadh[a],
chaidh e chum a thighe, agus air d' a
uinneagan a bhi fosgailte 'n a sheòmar ri
Ierusalem[d], thuit e sìos air a ghlùinibh tri
uairean anns an là[e], agus rinn e urnuigh,
agus thug e buidheachas an làthair a
Dhé[g], mar a rinn e 's an aimsir roimhe.
11 An sin chruinnich na daoine so,
agus fhuair iad Daniel ri urnuigh, agus
a' deanamh athchuinge ann an làthair a
Dhé.
12 An sin thàinig iad am fagus[h], agus
labhair iad ann am fianuis an rìgh mu
thimchioll orduigh an rìgh, Nach do
sheulaich thusa reachd, gach duine sam
bith a ni athchuinge ri aon dia no duine,
an taobh a stigh de dheich làithean fichead,
ach riutsa, O rìgh, gu-n tilgear ann an
garaidh nan leòmhan e? Fhreagair an
rìgh, agus thubhairt e, Tha an ni fior a
réir reachd nam Médach agus nam Persach,
nach atharraichear[l].
13 An sin fhreagair iadsan, agus thubh-
airt iad ann an làthair an rìgh, Daniel sin
a tha de chloinn bhruid Iudah[n], cha-n 'eil
suim aige dhiot-sa[o], O rìgh, no de'n reachd
a sheulaich thu, ach tha e ri athchuinge
tri uairean anns an là.
14 An sin bha 'n rìgh, 'n uair a chual'
e na briathran, ro dhiombach dheth féin[p],
agus shuidhich e a chridhe air Daniel
g'a shaoradh: agus shaothraich e gu dol
fodha na gréine chum a thèarnadh.
15 An sin chruinnich na daoine so chum
an rìgh, agus thubhairt iad ris an rìgh,
Bitheadh fios agad, O rìgh, gur e lagh
nam Médach agus nam Persach, nach
feudar ordugh no reachd air bith a
dhaingnich an rìgh a chaochladh.
16 An sin dh'àithn an rìgh, agus thug
iad leo Daniel[v], agus thilg iad e do ghar-
aidh nan leòmhan: agus labhair an rìgh
ri Daniel, ag ràdh, Do Dhia, d'am bheil
thu a' deanamh seirbhis a ghnàth, ni esan
do thèarnadh[x].
17 Agus thugadh clach[y], agus leagadh
air beul na garaidh i; agus sheulaich an
rìgh le 'sheula féin i[z], agus le seula a
thighearnan; a chum nach bitheadh a'
chomhairle air a h-atharrachadh mu thim-
chioll Dhanieil.
18 An sin chaidh an rìgh d'a lùchairt,
agus chaith e an oidhche ri trasg: ni mò
'thugadh innil-chiùil 'n a làthair; agus
dh'imich a chodal uaith.
19 An sin dh'éirich an rìgh gu ro
mhoch anns a' mhaduinn, agus chaidh e
gu luath gu garaidh nan leòmhan.
20 Agus an uair a thàinig e chum na
garaidh, ghlaodh e le guth muladach ri
Daniel; *seadh* labhair an rìgh, ag ràdh
ri Daniel, O Dhanieil, òglaich an Dé
bheò, am bheil do Dhia, d'am bheil thu
a' deanamh seirbhis an còmhnuidh, comas-
ach air do thèarnadh o na leòmhanaibh?
21 An sin thubhairt Daniel, O rìgh
mair beò gu bràth.

R.C. 537.

[a] Luc. 14. 26
Gnio. 4. 17-19
[b] caib. 3. 28
[c] Eabh. 11. 33
[d] 1 Ri. 8. 44, 48
Salm 5. 7
Eoin 2. 4
[e] Salm 55. 17
Gnio. 2. 15
5. 1
10. 9
[f] Salm 18. 20, 24
26. 6
[g] Phil. 4. 6
[h] caib. 3. 8
[i] Deut. 19. 19
[j] Deut. 24. 16
2 Ri. 14. 6
Est. 9. 10
[k] Salm 54. 5
[l] rann 8
[m] caib. 4. 1
[n] caib. 5. 13
[o] caib. 3. 12
Gnio. 5. 29
[p] Marc. 6. 26
[q] Salm 99. 1
[r] caib. 4. 34
[s] caib. 2. 44
[t] Salm 18. 50
32. 7
[u] caib. 4. 3
[v] Ier. 26. 14
Gnio. 25. 11
[w] caib. 1. 21
Esr. 1. 1, 2
[x] caib. 3. 15, 17
Salm 37. 39, 40
[y] Tuir. 3. 53
[z] Mat. 27. 66
[a] caib. 2. 28
Air. 12. 6
Am. 3. 7
[b] Tais. 13. 1
[c] Ier. 4. 7
[d] Deut. 28. 40
Ese. 17. 3
Hab. 1. 8

22 Chuir mo Dhia-sa nuas 'aingeal[b],
agus dhruid e beoil nan leòmhan[c], air
chor as nach d' rinn iad mo dhochann:
do bhrìgh 'n a fhianuis gu-n d'fhuaradh
neo-chiontas annam[f]; agus fòs a'd' fhian-
uis-sa, O rìgh, cha d' rinn mi cron sam
bith.
23 An sin bha an rìgh ro aoibhneach air
a shon, agus dh'àithn e gu-n tugadh iad
Daniel a nìos as a' gharaidh: mar sin
thugadh Daniel a nìos as a' gharaidh,
agus cha d'fhuaradh gnè air bith dhoch-
ainn air, a chionn gu-n do chreid e 'n a
Dhia.
24 Agus dh'àithn an rìgh, agus thug
iad leo na daoine sin a rinn casaid air
Daniel[i], agus thilg siad iad do gharaidh
nan leòmhan, iad féin, an clann[j], agus
am mnathan; agus thug na leòmhain
buaidh orra[k], agus bhris iad an cnàmhan
uile 'n am bloighdibh, mu-n d' ràinig iad
ìochdar na garaidh.
25 An sin sgrìobh Darius a chum nan
uile shluagh[m], chinneach agus chànainean
a tha 'chòmhnuidh air an talamh uile, Gu
robh sìth air a meudachadh dhuibh.
26 Tha mise a' toirt orduigh, anns gach
uile thighearnas de m' rìoghachd, gu-m
bi crith agus eagal air daoine roimh Dhia
Dhanieil[q]: oir is esan an Dia beò[r], agus
bunaiteach gu bràth, agus a rìoghachd-
san cha sgriosar a chaoidh[s], agus 'uachd-
aranachd tha gus a' chrìoch.
27 Saoraidh esan[t], agus tèarnaidh e,
agus oibrichidh e comharaidhean agus
mìorbhuilean[u] air nèamh agus air talamh,
neach a shaor Daniel o chumhachd nan
leòmhan.
28 Mar so shoirbhich Daniel so ann an
linn Dhariuis, agus ann an linn Chiruis
am Persach[w].

## CAIB. VII.

1 *Aisling mu thimchioll nan ceithir bheathaich-
ean mòra a thàinig a nìos as an fhairge,* 9
*agus mu thimchioll caithir-rìoghail an Tigh-
earna.* 15 *Brìgh nan aisling.*

ANN an ceud bhliadhna Bhelsasair
rìgh Bhabiloin, chunnaic Daniel
bruadar[a], agus aisling a chinn air a leab-
aidh: an sin sgrìobh e am bruadar, agus
dh'innis e suim nan nithe.
2 Labhair Daniel agus thubhairt e,
Chunnaic mi ann am aisling anns an
oidhche, agus, feuch, ghleachd ceithir
ghaothan nèimh air an fhairge mhòir.
3 Agus thàinig ceithir beathaichean
mòra nìos as an fhairge[b], eug-samhuil
aon o 'chéile.
4 Bha a' cheud aon cosmhuil ri leò-
mhan[c], agus bha sgiathan iolaire aige[d]:
agus dh'amhairc mi gus an do spìonadh
a sgiathan, agus thogadh suas o'n talamh
e, agus thugadh air seasamh air a chos-
aibh mar dhuine, agus thugadh dha
cridhe duine.
5 Agus feuch beathach eile, an dara

aon[a], cosmhuil ri math-ghamhuin, agus thog e suas e féin air aon taobh, agus bha aige tri aisnean 'n a bheul, an taobh a stigh d'a fhiaclaibh: agus thubhairt iad ris mar so, Eirich, sluig mòran feòla.

6 'N a dhéigh so dh'amhairc mi, agus, feuch, aon eile amhuil liopard, aig an robh air a dhruim ceithir sgiathan eoin; bha aig a' bheathach mar an ceudna ceithir chinn[b]; agus thugadh dha uachdaranachd.

7 'N a dhéigh so chunnaic mi ann an aislingibh na h-oidhche, agus feuch, ceathramh beathach[d]; eagalach agus uamhasach, agus ro làidir; agus bha fiaclan mor' iaruinn aige: shluig e suas agus bhris e ann am bloighdibh, agus shaltair e am fuigheall le 'chosaibh; agus bha e eu-cosmhuil ris na h-uile bheathaichean a bha roimhe; agus bha deich adhaircean air[e].

8 Thug mi fainear na h-adhaircean, agus, feuch, thàinig a nìos 'n am measg adharc bheag eile[f], roimh an robh tri de na ceud adhaircibh air an spìonadh a nìos as am freumhan: agus, feuch, anns an adhairc so bha sùilean mar shùilean duine[g], agus beul a' labhairt nithe mòra[h].

9 Dh'amhairc mi gus an robh na rìghchaithrichean air an suidheachadh[j], agus shuidh Aosda nan làithean[k], aig an robh a thrusgan geal mar shneachd[l], agus folt a chinn mar olainn ghloin; a chaithirrìoghail *mar* lasair theine, a rothan *mar* theine loisgeach[m].

10 Bhrùchd sruth teinnteach[n], agus thàinig e mach o a làthair: bha mìle de mhìltibh a' frithealadh dha, agus sheas deich mìle uair deich mìle[o] 'n a fhianuis: shuidhicheadh am breitheanas[p], agus dh'fhosgladh na leabhraichean.

11 Dh'amhairc mi an sin, do bhrìgh guth nam briathar mòra a labhair an adharc: dh'amhairc mi gus an do mharbhadh am beathach[r], agus gus an robh a chorp air a sgrios, agus air a thoirt do'n lasair loisgich.

12 A thaobh na cuid eile de na beathaichibh, thugadh an uachdaranachd air falbh: gidheadh shìneadh am beatha, ré tamuill agus aimsir.

13 Chunnaic mi ann an aislingibh na h-oidhche, agus, feuch, thàinig neach cosmhuil ri mac an duine[u] le neulaibh nèimh, agus thàinig e chum Aosda nan làithean[v], agus thug iad e dlùth 'n a làthair.

14 Agus thugadh dha uachdaranachd[w], agus glòir, agus rìoghachd, a chum gu-n tugadh na h-uile shlòigh, chinneacha, agus theanganna, seirbhis dha: 'uachdaranachd is uachdaranachd shìorruidh i[x], nach siubhail thairis, agus a rìoghachd cha sgriosar i[y].

15 Bha mise Daniel muladach ann am spiorad, ann am meadhon mo chuirp, agus rinn aislingean mo chinn mo bhuaireadh.

16 Thàinig mi am fagus do aon dhiubhsan a sheas dlùth, agus dh'fheòraich mi dheth brìgh an iomlain deth so: an sin dh'innis e dhomh, agus thug e fios domh air brìgh nan nithe.

17 Na ceithir beathaiche mòra so, is ceithir rìghrean iad, a dh'éireas a mach as an talamh.

18 Ach glacaidh naoimh an Ti a's àirde an rìoghachd, agus sealbhaichidh iad an rìoghachd gu sìorruidh[c], eadhon gu saoghal nan saoghal.

19 An sin b'àill leam fios fhaotainn air seadh a' cheathramh beathaich, a bha eug-samhuil ri càch uile, anbharr uamhasach, aig an robh 'fhiaclan a dh'iarunn, agus 'ionganan de phràis; a shluig suas, a bhris ann am bloighdibh, agus a shaltair am fuigheall le 'chosaibh;

20 Fòs *air seadh* nan deich adhaircean a bha 'n a cheann, agus na té eile a thàinig a nìos agus roimh an do thuit tri, eadhon na h-adhairc sin aig an robh sùilean, agus beul a labhair nithe ro mhòr, aig an robh sealladh na bu chruadalaiche na càch.

21 Dh'amhairc mi, agus rinn an adharc cheudna cogadh ris na naoimh [i], agus bhuadhaich i 'n an aghaidh;

22 Gus an d' thàinig Aosda nan làithean, agus an d' thugadh breitheanas do naoimh an Ti a's àirde; oir thàinig an t-àm anns an do shealbhaich na naoimh an rìoghachd.

23 Mar so thubhairt e, Is e an ceathramh beathach an ceathramh rìoghachd a bhitheas air an talamh, a bhitheas eugsamhuil o gach uile rìoghachd, agus a shluigeas suas an talamh uile, agus a shaltras sìos e, agus a bhriseas e 'n a bhloighdibh.

24 Agus na deich adhaircean as an rìoghachd so, is deich rìghrean iad[q] a dh'éireas suas: agus éiridh aon eile 'n an déigh; agus bithidh e eug-samhuil o'n cheud aon, agus ceannsaichidh e tri rìghrean.

25 Agus labhraidh e briathran an aghaidh an Ti a's àirde, agus claoidhidh e naoimh an Ti a's àirde[s], agus bithidh dùil aige aimsirean agus reachdan a chaochladh[t]: agus bheirear iad d'a làimh gu aimsir, agus aimsirean, agus roinn aimsir.

26 Agus suidhidh am breitheanas, agus bheir iad air falbh a thighearnas, gu 'chaitheamh, agus gu a sgrios gu ruig a' chrìoch.

27 Agus bheirear an rìoghachd agus an uachdaranachd, agus mòrachd na rìoghachd fo nèamh uile, do mhuinntir naomh an Ti a's ro àirde, aig am bheil a rìoghachd 'n a rìoghachd shìorruidh, agus bheir na h-uile thighearnais ùmhlachd agus géill da.

28 An so bha crìoch na cùise. Air mo

B.C. 555.

[a] caib. 2. 39
[b] caib. 8. 8, 22
[c] Tais. 3. 21
[d] rann. 19, 23; caib. 2. 40
[e] caib. 2. 41, 42
[f] rann. 20, 21, 24; Tais. 13. 11-13
[g] Tais. 9. 7
[h] Tais. 13. 5
[i] Tais. 13. 7, &c.
[j] caib. 2. 44
[k] Salm 90. 2; Isa. 9. 6
[l] Tais. 1. 14
[m] Ese. 1. 15, 16
[n] Salm 50. 3; Isa. 66. 15, 16
[o] 1 Ri. 22. 19; Salm 68. 17; Eabh. 12. 22
[p] Tais. 20. 4, 12
[q] Tais. 12. 3; 17. 3, 12
[r] Tais. 19. 20
[s] Tais. 6. 9, 10
[t] 2 Tes. 2. 3-10; 1 Tim. 4. 1-3
[u] Mat. 24. 30; 25. 31; 26. 64; Tais. 1. 7, 13; 14. 4
[v] rann 9
[w] Salm 2. 6-8; Mat. 28. 18; Eoin 3. 35; 1 Cor. 15. 27
[x] Salm 145. 13
[y] Eabh. 12. 28

shon-sa Daniel, rinn mo smuaintean gu ro
mhòr mo bhuaireadh, agus dh'atharraich
mo ghnùis annam; ach ghléidh mi a'
chùis ann am chridhe.

## CAIB. VIII.

1 *Taisbeanadh Dhanieil mu thimchioll an reithe agus a' bhuic-ghaibhre.* 15 *Thug Gabriel comhfhurtachd do Dhaniel,* 19 *agus dh'innis e dha brìgh an taisbeanaidh.*

ANNS an treas bliadhna de linn rìgh
Bhelsasair, chunnacas aisling leam-
sa, leam-sa Daniel, an déigh *na h-aislinge*
sin a chunnacas leam an toiseach.
2 Agus chunnaic mi ann an aisling,
(agus tharladh an uair a chunnaic mi, gu
robh mi ann an Susan[d], an lùchairt, a tha
ann am mòr-roinn Elaim,) agus chunnaic
mi ann an aisling, agus bha mi aig amh-
ainn Ulai.
3 An sin thog mi suas mo shùilean,
agus chunnaic mi, agus, feuch, sheas, fa
chomhair na h-aimhne, reithe aig an robh
dà adhairc; agus bha an dà adhairc àrd;
ach aon na b'àirde na 'n aon eile; agus
thàinig an aon a b'àirde nìos mu dheir-
eadh.
4 Chunnaic mi an reithe a' purradh le
'adhaircibh an iar, agus mu thuath, agus
mu dheas; air chor as nach feudadh
beathach air bith seasamh fa chomhair,
ni mò *bha neach ann* a b'urrainn saoradh
as a làimh, ach rinn e a réir a thoile[f],
agus dh'fhàs e mòr.
5 Agus am feadh a bha mi a' beachd-
achadh, feuch, thàinig boc-gaibhre[g] o'n
àird an iar, air aghaidh na talmhainn
uile, agus cha do bhean e do'n làr: agus
bha adharc shònraichte[3] aig a' bhoc eadar
a shùilean.
6 Agus thàinig e chum an reithe aig an
robh dà adhairc, a chunnaic mi 'n a sheas-
amh fa chomhair na h-aimhne, agus ruith
e d'a ionnsuidh ann an cuthach a threise.
7 Agus chunnaic mi e 'teachd teann air
an reithe, agus dhùisg 'fhearg 'n a agh-
aidh, agus bhuail e an reithe, agus bhris
e a dhà adhairc; agus cha robh cumhachd
air bith aig an reithe gu seasamh roimhe,
ach thilg e sìos chum an làir e, agus shalt-
air e air: agus cha robh neach air bith
a b'urrainn an reithe a thèarnadh as a
làimh.
8 Air an aobhar sin dh'fhàs am boc-
gaibhre ro mhòr: agus an uair a bha e
làidir, chaidh an adharc mhòr a bhris-
eadh; agus 'n a h-àite thàinig a nìos
ceithir adhaircean sònraichte[k], ri ceithir
ghaothan nèimh.
9 Agus a mach as aon diubh thàinig
adharc bheag[m], a dh'fhàs anbharrach mòr,
ris an àirde deas, agus ris an àird an ear,
agus ris an tìr thaitnich[n].
10 Agus dh'fhàs i mòr gu ruig feachd
nèimh[o], agus thilg i sìos cuid de'n
fheachd[q], agus de na reultaibh a chum
an làir, agus shaltair i orra.

R.C. 553.

[a] rann 25
[b] Ecs. 29. 38
[c] 1 Pead. 1. 12
[1] no, *a tha 'dearamh fàs.*
[d] Est. 1. 2
[2] *feasgar, maduinn.*
[e] Luc. 1. 19, 26
[f] caib. 5. 19
11. 3, 16
Isa. 10. 13, 14
[g] rann 21
[h] caib. 10. 9, 10
[3] *chomharraichte.*
[i] Hab. 2. 3
Tais. 10. 7
[j] rann 3
[k] caib. 7. 6, &c.
[l] Tais. 17. 13, 17
[m] caib. 11. 25, &c.
[n] Salm 48. 2
Ese. 20. 15
[o] Isa. 14. 13
[p] rann. 10, 12, &c.
[q] Tais. 12. 4

11 Seadh, rinn i uaill aisde féin an
aghaidh prionnsa an fheachd[a], agus leatha
thugadh air falbh an ìobairt lathail[b], agus
bha àite a naomh-ionaid air a thilgeadh
sìos.
12 Agus thugadh feachd dhi an aghaidh
*na h-ìobairt* lathail, do bhrìgh euceirt,
agus thilg i sìos an fhìrinn a chum an
làir; agus dhealbh i innleachdan, agus
shoirbhich i.
13 An sin chuala mi aon naomh a'
labhairt[c], agus thubhairt naomh eile ris
an *naomh* àraidh sin a labhair, Cia fhad
a bhitheas an aisling mu thimchioll *na
h-ìobairt* lathail, agus a bheirear thairis
euceart gu milleadh[1], agus a bhitheas an
naomh-ionad agus am feachd air an salt-
airt fo chois?
14 Agus thubhairt e rium, Gu dà mhìle
agus tri cheud là[2]: an sin glanar an
naomh-ionad.
15 Agus tharladh an uair a chunnaic
mise, mise Daniel, an sealladh, agus a
dh'iarr mi air son na brìgh, an sin feuch,
sheas fà m'chomhair amhuil coslas duine.
16 Agus chuala mi guth duine eadar
*bhruachan* Ulai, a ghlaodh, agus a thubh-
airt, A Ghabrieil[e], thoir air *an fhear* so
an sealladh a thuigsinn.
17 Agus thàinig e dlùth do'n àite 's an
do sheas mi: agus an uair a thàinig e, bha
eagal orm, agus thuit mi air m'aghaidh:
ach thubhairt e rium, Tuig, O mhic an
duine, oir anns an aimsir dheireannaich
*bithidh* an sealladh.
18 A nis, am feadh a bha e 'labhairt
rium, bha mi ann an codal trom[h], air
m'aghaidh ris an talamh: ach bhean e
dhomh, agus chuir e suas gu dìreach mi.
19 Agus thubhairt e, Feuch, bheir mise
fios duit ciod a thachras ann an crìch
dheireannaich na dian-fheirge: oir anns
an àm a shònraicheadh thig a' chrìoch[i].
20 An reithe a chunnaic thu[j], aig an
robh dà adhairc, is iad sin rìghrean
Mhedia agus Phersia.
21 Agus a' ghabhar ribeach is e sin
rìgh na Gréige; agus an adharc mhòr a
tha eadar a shùilean, is e sin an ceud
rìgh.
22 A nis, air dha sin briseadh, mar a
sheas ceithir suas 'n a àite, seasaidh
ceithir rìoghachdan suas as a' chinneach,
ach cha-n ann 'n a neart-san.
23 Agus ann an aimsir dheireannaich
an rìoghachd, an uair a bhitheas luchd an
eusaontais air an coimhlionadh, seasaidh
suas rìgh aig am bi aghaidh bhorb, agus a
thuigeas briathran dorcha.
24 Agus bithidh a neart cumhachdach[l],
ach cha-n ann le 'threise féin: agus sgrios-
aidh e gu h-iongantach, agus soirbhichidh
leis, agus bheir e gu crìch, agus mill-
idh e na cumhachdaich agus an sluagh
naomh[p].
25 Agus le a sheòltachd fòs bheir e air
ceilg soirbheachadh 'n a làimh; agus ni e

uaill as féin 'n a chridhe, agus le foill sgriosaidh e mòran : seasaidh e fòs suas an aghaidh Prionnsa nam prionnsachan, ach brisear e as eugmhais làimhe.

26 Agus tha aisling nan làithean, a chaidh innseadh, fior : air an aobhar sin druid thusa suas an sealladh[b], oir *bithidh* e an ceann mhòran làithean.

27 Agus ormsa Daniel thàinig fàilinn, agus bha mi tinn car làithean *àraidh*; 'n a dhéigh sin, dh'éirich mi suas, agus rinn mi gnothuichean an rìgh: agus bha uamhas orm mu'n aisling, ged nach d' thug aon neach *sin* fainear.

## CAIB. IX.

1 *Dh'aidich Daniel peacaidhean an t-sluaigh an làthair an Tighearna.* 16 *Ghuidh e air son Ierusaleim.* 24 *Tha deich agus tri fichead seachduin air an orduchadh a chriochnachadh lochdan agus euceirt.*

ANN an ceud bhliadhna Dhariuis[e] mhic Ahasueruis, de shìol nam Médach, a rinneadh 'n a rìgh os ceann rìoghachd nan Caldéanach;

2 Anns a' cheud bhliadhna d'a linn-san, thuig mise Daniel, le leabhraichean, àireamh nam bliadhnachan, mu'n d' thàinig focal an Tighearna gu Ieremiah am fàidh[g], gu-n coimhlionadh e deich agus tri fichead bliadhna 's am bitheadh Ierusalem 'n a làraichibh.

3 Agus chuir mi m' aghaidh ris an Tighearna Dia[i], g'a iarraidh le urnuigh agus le athchuinge, le trasg, agus le eudach-saic, agus le luaithre :

4 Agus rinn mi urnuigh ris an Tighearna mo Dhia, agus rinn mi m'aidmheil, agus thubhairt mi, O Thighearn', an Dia mòr, agus uamhasach[k], a tha 'cumail coimhcheangail agus tròcair riusan a ghràdhaicheas e[m], agus do'n dream a choimheadas 'àitheantan :

5 Pheacaich sinne[n], agus chuir sinn 'an gniomh euceart, agus rinn sinn gu h-aingidh, agus bha sinn ceannairceach, eadhon le dealachadh ri d'àitheantaibh agus ri d' bhreitheanais.

6 Ni mò dh'éisd sinn ri d' sheirbhisich na fàidhean[p], a labhair ann ad ainm-sa ri ar rìghribh, ri ar n-uachdarain, agus ri ar n-aithrichibh, agus ri uile shluagh an fhearainn.

7 O Thighearna, *buinidh* fìreantachd dhuit-sa[q], ach dhuinne nàire gnùise, mar air an là an diugh : do mhuinntir Iudah, agus do luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus do Israel uile, am fagus agus am fad as, feadh nan uile dhùthchannan gus an d'fhògair thusa iad[s] air son am peacaidhean a pheacaich iad ann ad aghaidh-sa.

8 O Thighearna, dhuinne *buinidh* nàire gnùise[u], do ar rìghribh, do ar prionnsachan, agus do ar n-aithrichibh, a chionn gu-n do pheacaich sinn a'd' aghaidh.

9 Do an Tighearn' ar Dia *buinidh* tròc-

airean agus maitheanais[a], ged a rinn sinne ar-a-mach 'n a aghaidh.

10 Ni mò a thug sinn géill do ghuth an Tighearn' ar Dia, a chum gluasad 'n a reachdaibh a chuir e romhainn le 'sheirbhisich na fàidhean.

11 Seadh, bhris Israel uile do reachd[c], eadhon le dol a thaoibh, a chum nach tugadh iad géill do d'ghuth ; air an aobhar sin tha am mallachd air a dhòrtadh oirnn, agus an truaighe a tha sgrìobhta ann an lagh Mhaois, òglach Dhé, a chionn gu-n do pheacaich sinn 'n a aghaidh.

12 Agus dhaingnich e a bhriathran a labhair e 'n ar n-aghaidh, agus an aghaidh ar breitheamhnan a thug breth oirnn, le dòrainn mhòr a thoirt oirnn ; oir fo nèamh uile cha d' rinneadh mar a rinneadh air Ierusalem.

13 Mar tha e sgrìobhta ann an lagh Mhaois[d], tha an t-olc so uile air teachd oirnn ; gidheadh cha d' rinn sinn ar n-urnuigh an làthair an Tighearn' ar Dia, a chum gu-m bitheamaid air ar pilleadh o'r n-euceartaibh, agus gu-n tuigeamaid d'fhìrinn.

14 Uime sin rinn Dia faire air an olc[f], agus thug e oirnn e: oir tha an Tighearn' ar Dia ceart 'n a uile oibribh a tha e 'deanamh[h]: oir cha d' thug sinne géill d'a ghuth.

15 Agus a nis, O Thighearn' ar Dia, a thug do shluagh a mach á tìr na h-Eiphit le làimh chumhachdaich, agus a fhuair dhuit féin cliù[j], mar air an là an diugh, pheacaich sinne, rinn sinn gu h-aingidh.

16 O Thighearn', a réir d'uile fhìreantachd, guidheam ort, leig le d' chorruich agus le d'fheirg pilleadh air falbh o d' chaithir Ierusalem, do shliabh naomh[l]: a chionn, air son ar lochdan, agus air son aingidheachdan ar n-aithrichean, gu bheil Ierusalem agus do shluagh 'n am masladh do na h-uile mu'n cuairt duinn[o].

17 A nis, uime sin, O ar Dia, éisd urnuigh d'òglaich, agus 'athchuinge, agus thoir air do ghnùis dealradh air d'ionad naomh a tha 'n a làraich, air sgàth an Tighearna.

18 O mo Thighearna, crom do chluas agus cluinn ; fosgail do shùilean, agus faic ar fàsachadh, agus a' chaithir a tha air a gairm air d'ainm: oir cha-n 'eil sinn a' taisbeanadh ar n-athchuingean a'd' làthair air son ar n-ionracais, ach air son do mhòr-throcair féin.

19 O Thighearn', éisd ; O Thighearna, maith ; O Thighearna, cluinn agus dean ; na dean moille, air do shon féin[r], O mo Dhia : oir tha do chaithir agus do shluagh air an gairm air d'ainm.

20 Agus am feadh a bha mi a' labhairt[t], agus ri urnuigh, agus ag aideachadh mo lochd, agus lochd mo shluaigh Israeil, agus a' taisbeanadh m'athchuinge an làthair an Tighearna mo Dhia, air son sléibh naoimh mo Dhé :

R.C. 538.

[a] Salm 130. 4, 7
[b] Tais. 10. 4
[c] Isa. 1. 4-6
[d] Lebh. 26. 14, &c. Deut. 28. 15, &c. Tuir. 2. 15-17
[e] caib. 5. 31
[f] Ier. 31. 28; 44. 27
[g] Ier. 25. 11, 12
[h] Neh. 9. 33
[i] Neh. 1. 4, &c. Ier. 29. 10-13, &c.
[j] Ecs. 9. 16; 14. 18 Neh. 9. 10
[k] Neh. 9. 32, &c.
[l] Salm 87. 1-3 Sech. 8. 3
[m] Ecs. 20. 6
[n] Salm 106. 6 Isa. 64. 6, 7
[o] 1 Ri. 9. 7-9 Tuir. 2. 15, 16
[p] 2 Each. 36. 15, 16
[q] Salm 51. 4
[r] Salm 79. 9, 10 Isa. 48. 9-11
[s] Lebh. 26. 33, 34
[t] caib. 10. 12 Isa. 65. 24
[u] Ecs. 16. 63

21 Seadh, am feadh a bha mi a' labhairt ann an urnuigh, an neach ceudna, a chunnaic mi anns an aisling air tùs, Gabriel air an d' thugadh itealaich gu luath, bhean *e* rium mu àm na h-ìobairt-fheasgair.

22 Agus thug e fios dhomh, agus labhair e rium, agus thubhairt e, O Dhanieil, tha mise nis air teachd a mach a thoirt duit gliocais agus tuigse.

23 Aig toiseach d' athchuinge thàinig an àithne a mach, agus thàinig mise a dh'fheuchainn *duit*: oir tha thu air do ghràdhachadh gu ro mhòr: uime sin, tuig a' chùis, agus thoir fainear an aisling.

24 Tha deich agus tri fichead seachduin air an orduchadh[c] air do shluagh, agus air a' chaithir naoimh, a chriochnachadh euceirt, agus a chur crìch air lochdan[d], agus a dheanamh rèite air son aingidheachd, agus a thoirt a steach fìreantachd shìorruidh[e], agus a sheulachadh suas na h-aisling agus na fàistneachd, agus a dh'ungadh an Ti a's ro naoimhe.

25 Aithnich uime sin agus tuig, o dhol a mach na h-àithne, gu Ierusalem aiseag agus a thogail suas, gu Mesiah am Prionnsa, gu-m bi seachd seachduinean, agus tri fichead agus dà sheachduin: togar an t-sràid a rìs agus am balla, eadhon ann an aimsiribh carraideach[g].

26 Agus an ceann nan tri fichead agus dà sheachduin, gearrar Mesiah as[h], ach cha-n ann air a shon féin: agus sgriosaidh sluagh a' phrionnsa a thig a' chaithir, agus an naomh-ionad; agus bithidh a chrìoch sin le tuil, agus gu deireadh a' chogaidh tha léir-sgrios air 'orduchadh.

27 Agus daingnichidh esan an coimhcheangal ri mòran car aon seachduin: agus ann am meadhon na seachduin bheir e air an ìobairt agus air an tabhartas sgur; agus anns an teampull bithidh gràineileachd an léir-sgrios[j], gus an coimhlionar an sgrios a dh'orduicheadh air a làraich fhàsail.

## CAIB. X.

1 *'N uair a dh'irioslaich Daniel e féin chunnaic e taisbeanadh glòrmhor, agus bha e fo eagal.* 10 *Thug aingeal misneach dha,* 19 *agus neartaich se e.*

ANN an treas bliadhna Chiruis rìgh Phersia, dh' fhoillsicheadh ni do Dhaniel, (do'm b'ainm Beltesasar,) agus bha an ni fìor, agus mu thimchioll feachd mhòir: agus thuig e a' chùis, agus bha e eòlach anns an t-sealladh.

2 Anns na làithibh sin bha mise Daniel ri bròn tri seachduinean iomlan.

3 Cha d'ith mi aran taitneach air bith, ni mò 'thàinig feòil no fìon ann am bheul, ni mò dh'ung mi mi féin idir, gus an robh tri seachduinean iomlan air an coimhlionadh.

4 Agus air a' cheathramh là fichead de'n cheud mhìos, an uair a bha mi ri taobh na h-aimhne mòire, Hidecel[a];

5 An sin thog mi suas mo shùilean, agus dh'amhairc mi, agus, feuch, duine àraidh ann an eudach lìn, aig an robh a leasraidh crioslaichte le òr grinn Uphais:

6 Bha a chorp fòs cosmhuil ri[1] beril[b], agus a ghnùis mar dhreach dealanaich, agus a shùilean mar lochrain theine, agus a ghairdeanan agus a chosan cosmhuil ann an dath ri umha lìomhta, agus fuaim a bhriathran cosmhuil ri guth sluaigh mhòir.

7 Agus chunnaic mise Daniel a mhàin an sealladh: oir cha-n fhaca na daoine 'bha maille rium an sealladh: ach thuit crith mhòr orra, ionnus gu-n do theich iad gu iad féin fholach.

8 Air an aobhar sin dh'fhàgadh mise ann am aonar, agus chunnaic mi an sealladh mòr so, agus cha d'fhan cumhachd air bith annam: oir dh'atharraicheadh annam mo mhaise gu duaichneachd, agus cha do mhair neart annam.

9 Gidheadh chuala mi fuaim a bhriathran: agus an uair a chuala mi fuaim a bhriathran, an sin bha mi ann an codal trom air m'aghaidh, agus m'aghaidh ris an làr.

10 Agus, feuch, bhean làmh rium[f], a chuir mi air mo ghlùinibh, agus air basaibh mo làmh:

11 Agus thubhairt e rium, O Dhanieil, a dhuine ro ionmhuinn, tuig na briathran a tha mise a' labhairt riut, agus éirich ann ad sheasamh: oir a d'ionnsuidh-sa tha mi nis air mo chur. Agus an uair a labhair e am focal so rium, sheas mi air chrith.

12 An sin thubhairt e rium, Na bitheadh eagal ort, a Dhanieil; oir o'n cheud là 's an do shuidhich thu do chridhe chum tuigsinn[i], agus chum thu féin irioslachadh ann an làthair do Dhé, bha do bhriathran air an cluinntinn[k], agus tha mise air teachd air son do bhriathran.

13 Ach sheas prionnsa rìoghachd Phersia ann am aghaidh là 'ar fhichead: ach feuch, thàinig Michael[l], aon de na h-àrd phrionnsachan gu m' chòmhnadh; agus dh'fhan mi an sin le rìghribh Phersia.

14 A nis tha mi air teachd a thoirt ort a thuigsinn ciod a thachras do d' shluagh anns na làithibh deireannach: oir tha an sealladh fathasd ré *mhòran* làithean.

15 Agus an uair a labhair e an leithide so de bhriathraibh rium, chuir mi m'aghaidh ris an làr[m], agus bha mi ann am thosd.

16 Agus, feuch, bhean neach cosmhuil ri samhladh mhac dhaoine ri m' bhilibh[n]; an sin dh'fhosgail mi mo bheul, agus labhair mi, agus thubhairt mi ris-san a sheas fa m' chomhair, O mo thighearna, leis an t-sealladh, tha m' àmhghar air pilltinn orm, agus thréig mo neart mi[o].

17 Oir cionnus a dh'fheudas òglach an

R.C. 534.

[a] Gen. 2. 14
[1] *ri cloich Tharsis.*
[b] Tais. 1. 13-17
[c] Ier. 29. 10
[d] Eabh. 9. 26
[e] Ròm. 3. 21, 22; Eabh. 9. 12
[f] caib. 9. 21; Ier. 1. 9
[g] Neh. 4. 8, &c. 6. 15
[h] Luc. 24. 26, 46
[i] caib. 9. 20-23
[j] Mat. 24. 15
[k] caib. 9. 3, 4; Gnio. 10. 4
[l] caib. 12. 1; Iud. 9; Tais. 12. 7
[m] caib. 8. 17
[n] Isa. 6. 6, 7; Ier. 1. 9
[o] rann 8

ti so mo thighearna labhairt ris an ti so
mo thighearn'? oir air mo shon-sa, air
ball cha d'fhan neart air bith annam, ni
mò a dh'fhàgadh anail annam.
18 An sin thàinig a rìs agus bhean
rium, neach cosmhuil ri samhladh duine,
agus neartaich e mi.
19 Agus thubhairt e, O dhuine ro ion-
mhuinn, na bitheadh eagal ort; sith
dhuit, bi làidir, seadh bi làidir. Agus
an uair a labhair e rium, neartaicheadh
mi, agus thubhairt mi, Labhradh mo
thighearn'; oir rinn thu mo neartachadh[a].
20 An sin thubhairt e, Am bheil fios
agad c'ar son a thàinig mi a d'ionnsuidh?
agus a nis pillidh mi gu cogadh ri prionn-
sa Phersia[c]: agus an uair a théid mise a
mach, feuch, thig prionnsa na Gréige.
21 Ach nochdaidh mi dhuit an ni sin
a tha comharaichte ann an sgrìobtur na
fìrinn: agus cha-n 'eil aon a chuireas
leamsa anns na nithibh so ach Michael
'ur prionnsa-se[e].

## CAIB. XI.

*1 Sgriosar Persia le rìgh na Gréige. 5 Coimh-cheangal eadar rìgh na h-àirde deas agus rìgh na h-àirde tuath. 14 Co-bhoinn an aghaidh rìgh na h-àirde deas.*

AGUS ann an ceud bhliadhna Dha-
riuis[g] a' Mhédich, sheas mise gu
'dhaingneachadh agus gu 'neartachadh.
2 Agus a nis foillsichidh mi dhuit an
fhìrinn[h]; Feuch, seasaidh suas fathasd
tri rìghrean ann am Persia; agus bithidh
an ceathramh na's beartaiche gu mòr
na iad uile: agus le 'chumhachd, trìd a
bheartais, dùisgidh e suas na h-uile an
aghaidh rìoghachd na Gréige.
3 Agus seasaidh rìgh cumhachdach suas
a riaghlas le tighearnas mòr, agus a ni a
réir a thoile féin.
4 Agus an uair a sheasas e suas, brisear
a rìoghachd[j], agus roinnear i ri ceithir
ghaothan nèimh; agus cha-n ann d' a
shliochd, no a réir a thighearnais, leis an
do riaghail e: oir bithidh a rìoghachd
air a spìonadh a nìos, eadhon air son
muinntir eile a bharrachd orra so.
5 Agus bithidh rìgh na h-àirde deas
làidir, ach bithidh aon de na prionnsach-
aibh eadhon na's làidire na esan; agus
bithidh aige tighearnas na's mò na 'thigh-
earnas-san.
6 Agus an ceann bhliadhnachan ceang-
laidh siad iad féin r'a chéile; oir thig
nighean rìgh na h-àirde deas a chum
rìgh na h-àirde tuath a dheanamh réite
eatorra: ach cha ghleidh i cumhachd
a' ghairdein, ni mò sheasas i féin no a
sliochd: ach bheirear ise seachad, agus
iadsan a thug leo i, agus esan a ghin i,
agus esan a neartaich i anns na h-aimsir-
ibh so.
7 Ach a mach á meangan d'a freumh
seasaidh aon suas 'n a inbhe, a thig le
feachd, agus a théid a steach gu daing-

R.C. 534.

1 no, *thig e do rìoghachd rìgh na h-àirde deas.*
a 2 Cor. 12. 9
b caib. 9. 26; Isa. 8. 8
c rann 13
d rann 7
e rann 13
f Salm 33. 16; Ecl. 9. 11, 12
g caib. 9. 1
h Am. 3. 7
i Tais. 17. 17
j caib. 8. 4, &c.
k Gnà. 19. 21
l Salm 37. 36

neach rìgh na h-àirde tuath, agus cuiridh
e 'n an aghaidh, agus bheir e buaidh:
8 Agus bheir e fòs 'n am braighdibh
do'n Eiphit, an diathan, maille ri 'm
prionnsachaibh, agus ri an soithichibh
luachmhor airgid agus òir; agus buan-
aichidh e tuilleadh bhliadhnachan na
rìgh na h-àirde tuath.
9 Mar sin thig rìgh na h-àirde deas d'a
rìoghachd-san[1], agus pillidh e g'a dhùth-
aich féin.
10 Ach bithidh a mhic air an dùsgadh
suas, agus cruinnichidh iad sluagh a
dh'fheachdaibh mòra; agus thig *aon* gu
deimhin, agus sgaoilidh e thairis[b], agus
imichidh e troimh: an sin pillidh e,
agus dùisgear suas e, gu ruig a dhaing-
nich[d].
11 Agus lìonar rìgh na h-àirde deas le
feirg, agus thig e mach, agus cogaidh e
ris, *eadhon* ri rìgh na h-àirde tuath: agus
cuiridh e mach sluagh mòr; ach bheirear
am mòr-shluagh thairis d'a làimh-san[f].
12 Agus an uair a bheir e air falbh
am mòr-shluagh, bithidh a chridhe air a
thogail suas, agus tilgidh e sìos deich
mìltean; gidheadh cha neartaichear e.
13 Oir pillidh rìgh na h-àirde tuath,
agus cuiridh e sluagh mòr a mach, a's
mò na a' cheud sluagh, agus thig e
gu cinnteach, (an déigh bhliadhnachan
àraidh,) le feachd mòr, agus le pailteas
saoibhreis.
14 Agus anns na h-aimsiribh sin seas-
aidh mòran suas an aghaidh rìgh na
h-àirde deas: mar an ceudna ni luchd-
creachaidh mo shluaigh-sa, iad féin
àrdachadh a chum an sealladh a dhaing-
neachadh, ach tuitidh iad[i].
15 Mar sin thig rìgh na h-àirde tuath,
agus tilgidh e suas tòrr, agus glacaidh
e na bailtean a's làidire; agus cha seas
gairdeana na h-àirde deas 'n a aghaidh,
no a shluagh taghta, ni mò bhitheas
neart air bith a chuireas 'n a aghaidh.
16 Ach ni esan a thig 'n a aghaidh a
réir a thoile féin, agus cha seas neach
air bith roimhe: agus seasaidh e 's an tìr
ghlòrmhoir, a bhitheas air a sgrios le a
làimh.
17 Suidhichidh e fòs 'aghaidh gu dol
a steach le neart a rìoghachd uile[k], agus
daoine ionraic maille ris: mar so ni e;
agus bheir e dha nighean nam ban g'a
truailleadh: ach cha seas i *air a thaobh-san*, ni mò bhitheas i air a shon.
18 'N a dhéigh so tionndaidhidh e 'agh-
aidh ris na h-eileanaibh, agus glacaidh e
mòran: ach bheir prionnsa air a shon
féin fainear gu-n sguir am masladh a
thug e uaith: gun mhasladh dha féin
bheir e air pilleadh airsan.
19 An sin tionndaidhidh e 'aghaidh ri
daingneach a thìre féin: ach gheibh e
tuisleadh agus leagadh, agus cha bhi e ri
'fhaotainn[l].
20 An sin seasaidh suas 'n a àite aon a

chuireas fear-togail chìsean thar an rìoghachd ghlòrmhoir; ach an ceann bheagan làithean sgriosar e, cha-n ann 'an corruich no 'an cath.

21 Agus 'n a àite-san seasaidh suas neach suarach, do nach toir iad onoir na rìoghachd: ach thig e steach gu sìochail, agus gheibh e an rìoghachd le miodal.

22 Agus gairdeana na tuile[b] bàthar as a làthair, agus brisear iad; seadh, fòs prionnsa a' choimhcheangail[c].

23 Agus an déigh na réite ris, buinidh e gu cealgach[e]; agus thig e nìos, agus fàsaidh e làidir le sluagh beag.

24 Théid e steach gu sìochail eadhon air na h-ionadan a's fearr de'n mhòrroinn, agus ni e an ni nach d' rinn 'àithrichean, no aithrichean 'aithriche; sgapaidh e 'n am measg a' chreach, agus a' chobhartach, agus an saoibhreas: agus dealbhaidh e 'innleachdan an aghaidh nan daingnichean làidir, eadhon ré seal.

25 Agus dùisgidh e suas a chumhachd agus a chruadal, an aghaidh rìgh na h-àirde deas le feachd mòr; agus bithidh rìgh na h-àirde deas air a dhùsgadh suas gu cath, le feachd ro mhòr agus cumhachdach; ach cha seas e: oir dealbhaidh iad innleachdan 'n a aghaidh.

26 Seadh, marbhaidh iadsan a dh'itheas cuibhrionn d'a bhiadh e, agus sgaoilidh 'fheachd a mach mar thuil: agus tuitidh mòran sìos marbh.

27 Agus bithidh cridheachan nan rìghrean so araon air aimhleas a dheanamh, agus labhraidh iad breugan air an aon bhòrd; ach cha soirbhich sin: oir fathasd bithidh a' chrìoch anns an àm a shonraicheadh[j].

28 An sin pillidh esan gu 'dhùthaich le saoibhreas mòr; agus bithidh a chridhe an aghaidh a' choimhcheangail naoimh: agus an déigh so a dheanamh, pillidh e gu 'thìr féin.

29 Anns an àm a shonraicheadh pillidh e, agus thig e ris an àirde deas; ach cha bhi na nithe mu dheireadh mar na ceud nithe.

30 Oir thig longa Chitim[k] 'n a aghaidh: air an aobhar sin bithidh doilghios air, agus pillidh e, agus bithidh fearg air an aghaidh a' choimhcheangail naoimh: mar sin ni e; eadhon pillidh e, agus cumaidh e bàigh riu-san a thréigeas an coimhcheangal naomh.

31 Agus seasaidh làmhan air a thaobh, agus truaillidh iad naomh-ionad an neirt[l], agus bheir iad air falbh an ìobairt lathail, agus suidhichidh iad a' ghràineileachd a chuireas fàs.

32 Agus a' mhuinntir a ni gu h-olc an aghaidh a' choimhcheangail truaillidh e le miodal: ach an sluagh aig am bheil eòlas air an Dia, bithidh iadsan làidir, agus ni iad gu treun.

33 Agus iadsan aig am bheil tuigse am measg an t-sluaigh, teagaisgidh iad mòran: gidheadh tuitidh iad leis a' chlaidheamh, agus leis an lasair, le bruid, agus le creich, ré mòran làithean.

34 A nis an uair a thuiteas iad, cuidichear iad le beagan cuideachaidh: ach leanaidh mòran riu le miodal.

35 Agus tuitidh cuid dhiubh-san aig am bheil tuigse, chum an dearbhadh[a], agus an glanadh, agus an deanamh geal, eadhon gu àm na crìche; a chionn gu bheil e fathasd air son àm a shonraicheadh[d].

36 Agus ni an rìgh a réir a thoile féin; agus àrdaichidh se e féin[f], agus togar e 'n a mhòrchuis os ceann gach dé, agus labhraidh e nithe iongantach an aghaidh Dhé nan dia, agus soirbhichidh leis gus an coimhlionar a' chorruich[g]: oir nithear an ni sin a dh'orduicheadh[h].

37 Ni mò bhitheas suim aige do dhia 'aithrichean, no do thoil bhan, no suim do dhia air bith: oir meudaichidh se e féin os ceann nan uile[i].

38 Ach 'n a àite bheir e onoir do'n dia Mahusim[1]: agus do Dhia nach b'aithne d'a aithrichean bheir e onoir le òr agus airgiod, agus le clachaibh rìomhach, agus nithibh taitneach.

39 Mar so ni e: do luchd-coimhead Mhahusim, dhé choimhich, a tha esan ag aideachadh, bheir e onoir mhòr, agus bheir e orra riaghladh thar mòran; agus roinnidh e am fearann air son duaise.

40 Agus an àm na crìche ni rìgh na h-àirde deas a phurradh, agus thig rìgh na h-àirde tuath 'n a aghaidh mar chuairtghaoith, le carbadaibh, agus le marcaichibh, agus le mòran long; agus théid e steach do na dùthchannaibh, agus sgaoilidh e mar thuil, agus siùbhlaidh e thairis.

41 Théid e fòs a steach do'n tìr ghlòrmhor, agus bithidh mòran dhùthchannan air an tilgeadh bun os ceann; ach théid iad so as o 'làimh, Edom, agus Moab, agus rogha cloinne Amoin.

42 Sinidh e fòs a mach a làmh air na dùthchannaibh; agus cha téid tìr na h-Eiphit as.

43 Ach bithidh cumhachd aige os ceann nan ionmhasan òir agus airgid, agus os ceann uile nithe rìomhach na h-Eiphit: agus bithidh na Libianaich agus na h-Etiopaich air a lorg.

44 Ach ni sgeul o'n àird an ear, agus o'n àirde tuath a bhuaireadh: air an aobhar sin théid e mach le corruich mhòir gu sgrios, agus gu mòran a mhilleadh gu tur.

45 Agus suidhichidh e pàilliunan a lùchairtean eadar na cuantan, anns an t-sliabh ghlòrmhor naomh; gidheadh thig e gu 'chrich[m], agus cha chuidich neach air bith leis.

B.C. 534.

a 2 Each. 32. 31; Tais. 2. 10
b rann 10
c caib. 8. 25
d Hab. 2. 3
e caib. 8. 25
f Isa. 14. 13, 14; Tais. 13. 5, 6
g caib. 8. 19; 9. 27; 12. 7
h Isa. 46. 10, 11
i 2 Tes. 2. 4
1 *do dhia nan daingnichean.*
j caib. 8. 19
k Air. 24. 24; Ier. 2. 16
l caib. 8. 11-13; 9. 27
m 2 Tes. 2. 8

## CAIB. XII.

1 *Saoraidh Michael Israel ann an aimsir an carraid.* 2 *An aiseirigh choitchionn.* 5

*Fuair Daniel eòlas mu thimchioll nan aimsirean.*

AGUS anns an àm sin seasaidh Michael suas[b], am prionnsa mòr a tha 'seasamh air son cloinne do shluaigh-sa; agus bithidh aimsir carraid' ann[c], mar nach robh riamh o bha cinneach ann, gus an uair sin féin: agus anns an àm sin saorar do shluagh-sa[d], gach aon a gheibhear sgrìobhta 's an leabhar[e].
2 Agus dùisgidh mòran dhiubh-san a tha 'n an codal ann an duslach na talmhainn, cuid gu beatha shìorruidh[f], agus cuid gu nàire agus masladh bith-bhuan[g].
3 Agus dealraichidh iadsan a tha glic mar shoilleireachd nan speur[h]; agus iadsan a thionndaidheas mòran gu fìreantachd mar na reultan fad saoghail nan saoghal[i].
4 Ach thusa, O Dhanieil, druid suas na briathran[k], agus seulaich an leabhar, gu àm na crìche: ruithidh mòran sìos agus suas, agus bithidh eòlas air a mheudachadh.
5 An sin dh'amhairc mise Daniel, agus, feuch, sheas dithis eile, aon air an taobh so de bhruaich na h-aimhne, agus aon air an taobh eile de bhruaich na h-aimhne.
6 Agus thubhairt neach ris an duine 'bha sgeadaichte le lìon-eudach, a bha air uisgeachaibh na h-aimhne, Cia fhad *a bhitheas* gu crìch nan iongantas so?
7 Agus chuala mi an duine 'bha sgeadaichte le lìon-eudach, a bha air uisgeachaibh na h-aimhne, 'n uair a thog e suas a làmh dheas agus a làmh chlì gu nèamh[a], agus a mhionnaich e airsan a tha beò gu sìorruidh, gu-m bi e gu aimsir, agus aimsirean, agus leth aimsir: agus an uair a sguireas e de sgapadh feachd an t-sluaigh naoimh, crìochnaichear na nithe so uile.
8 Agus chuala mi, ach cha do thuig mi: an sin thubhairt mi, O mo thighearna, ciod a' chrìoch *a bhitheas* aig na nithibh so?
9 Agus thubhairt e, Imich romhad, a Dhanieil: oir tha na briathran air an druideadh suas, agus air an seulachadh gu àm na crìche.
10 Bithidh mòran air an glanadh, agus air an deanamh geal, agus air an dearbhadh: ach ni na h-aingidh gu h-olc[j]; agus cha tuig aon neach de na h-aingidh; ach tuigidh na daoine glice[l].
11 Agus o'n àm 's an toirear air falbh an *ìobairt* lathail, agus an cuirear suas a' ghràineileachd a ni léir-sgrios[1], bithidh mìle, dà cheud, ceithir fichead agus deich làithean.
12 Is beannaichte esan a dh'fheitheas, agus a thig gus am mìle, tri cheud, agus cùig deug 'ar fhichead là.
13 Ach imich thusa romhad gus an tig a' chrìoch: oir gabhaidh tu fois[m], agus seasaidh tu ann ad chrannchur aig crìch nan làithean[n].

R.C. 534.
[a] Tais. 10. 5-7
[b] caib. 10. 13, 21 Iud. 9
[c] Mat. 24. 21
[d] Ier. 39. 7 Ròm. 11. 26
[e] Tais. 13. 8
[f] Mat. 25. 46
[g] Isa. 66. 24
[h] Mat. 13. 43
[i] 1 Cor. 15. 41, 42
[j] Tais. 22. 11
[k] Tais. 10. 4
[l] Salm 107. 43 Hos. 14. 9
[1] no, *a chuireas uamhann.*
[m] Isa. 57. 1 Tais. 14. 13
[n] Luc. 21. 36

# LEABHAR AN FHÀIDH HOSEA.

## CAIB. I.

1 *An t-àm 's an d'rinn Hosea fàidheadaireachd.* 2 *Chum gu nochdadh e strìopachas na tìre ghabh Hosea d'a ionnsuidh bean strìopachais,* 4 *agus rug i Iesreel, Lo-ruhamah, agus Loammi dha.*

FOCAL an Tighearn' a thàinig gu Hosea, mac Bheeri, ann an làithibh Usiah[c], Iotaim, Ahais, agus Heseciah, rìghrean Iudah; agus ann an làithibh Ieroboaim, mhic Iohais, rìgh Israeil.
2 Toiseach focail an Tighearna le Hosea. Agus thubhairt an Tighearna ri Hosea, Imich, gabh a d'ionnsuidh bean strìopachais[d], agus clann strìopachais: oir rinn am fearann strìopachas mòr[e] *ann an dealachadh* ris an Tighearn'.
3 Agus dh'imich e, agus ghabh e Gomer nighean Dhiblaim; agus dh'fhàs i torrach, agus rug i mac dha.
4 Agus thubhairt an Tighearna ris, Goir Iesreel mar ainm air; oir fòs tamull beag, agus dìolaidh mise fuil Iesreeil[f] air tigh Iehu, agus cuiridh mi cosg air rìoghachd tighe Israeil.
5 Agus tarlaidh air an là sin, gu-m bris mise bogha Israeil ann an gleann Iesreeil.
6 Agus dh'fhàs i torrach a rìs, agus rug i nighean; agus thubhairt *Dia* ris, Goir Lo-ruhamah[1], mar ainm oirre; oir cha dean mise tròcair na's mò air tigh Israeil[a], ach bheir mi gu tur air falbh iad.
7 Ach air tigh Iudah ni mi tròcair[b], agus tèarnaidh mi iad leis an Tighearn' an Dia, agus cha-n ann le bogha no le claidheamh a thèarnas mi iad, no le cath, no le eachaibh, no le marcaich.
8 Agus chuir i o'n chìch Lo-ruhamah, agus dh'fhàs i torrach, agus rug i mac.
9 An sin thubhairt *Dia*, Goir Lo-ammi[2], mar ainm air: oir cha sibhse mo shluagh-sa, agus cha bhi mise *ann am Dhia* dhuibh-se.
10 Gidheadh bithidh àireamh cloinne Israeil mar ghaineamh na fairge, nach gabh tomhas no àireamh; agus tarlaidh, anns an àite 's an dùbhradh riu, Cha sibh mo shluagh-sa[g], gu-n abrar riu, Is sibh mic an Dé bheò[h].
11 Agus bithidh clann Iudah[i] agus clann Israeil air an cruinneachadh ri 'chéile, agus gabhaidh iad dhoibh féin aon

R.C. 785.
[1] *Cha d'fhuaras tròcair.*
[a] 2 Ri. 17. 6-25
[b] 2 Ri. 19. 30-35
[c] Isa. 1. 1 Am. 1. 1 Mic. 1. 1
[d] caib. 3. 1
[e] Deut. 31. 16 Ese. xvi. xxiii.
[2] *Sluagh nach leam-sa.*
[f] 2 Ri. 9. 21-37; 10. 7-11
[g] caib. 2. 23 1 Pead. 2. 10
[h] Eoin 1. 12
[i] Isa. 11. 12, 13 Ier. 3. 18 Ese. 37. 16-24

cheann, agus thig iad a nìos as an tìr : oir
is mòr a bhitheas là Iesreeil.

## CAIB. II.

1 *Chomhairlicheadh do'n t-sluagh an droch
ghniomharan a thréigsinn.* 14 *Bhrosnuich
Dia iad gu pilltinn d'a ionnsuidh féin le geall-
aidhean tròcaireach.*

ABRAIBH - SE ri 'ur bràithribh,
Ammi[3], agus ri 'ur peathraichibh,
Ruhamah[4].
2 Tagraibh ri 'ur màthair, tagraibh :
oir cha-n i mo bhean-sa, ni mò is mise a
fear-se : cuireadh i air falbh uime sin a
strìopachais as a sealladh[e], agus a h-adh-
altranais o 'h-uchd ;
3 Air eagal gu-n rùisg mise i lomnochd[g],
agus gu-n cuir mi i mar anns an là 's an
d' rugadh i, agus gu-n dean mi i mar
fhàsach[i], agus gu fàg mi i mar fhear-
ann tioram, agus gu marbh mi i le
tart[j]:
4 Agus nach gabh mi truas d'a cloinn,
oir is clann strìopachais iad.
5 Oir rinn am màthair strìopachas[l]:
rinn ise a ghabh 'n a broinn iad gu beag-
narach : oir thubhairt i, théid mi an
déigh mo luchd-gaoil, a tha 'toirt dhomh
m'arain agus m'uisge[o], m'olainn agus mo
lìn, m'olaidh agus mo dhibhe.
6 Uime sin feuch, druididh mise suas a
slighe le droighionn[p], agus dùinidh mi a
callaid, air chor as nach amais i air a
ceuman.
7 Agus leanaidh i an déigh a luchd-
gaoil, ach cha bheir i orra ; agus iarraidh
i iad, ach cha-n amais i *orra* : an sin their
i, Siùbhlaidh mi agus pillidh mi gu m'
cheud fhear[r], oir bha mi na b'fhearr dheth
an sin na a nis[s].
8 Agus cha robh fios aice gu-n d' thug
mise dhi arbhar[t], agus fìon, agus oladh,
agus an t-airgiod a rinn mi pailt dhi, agus
an t-òr *a* thug iad mar thabhartas do
Bhaal.
9 Uime sin pillidh mise, agus bheir mi
m'arbhar leam 'n a àm, agus m'fhìon
'n a àm, agus bheir mi leam m'olann agus
mo lìon, *a thugadh* a chòmhdachadh a
lomnochduidh.
10 Agus a nis leigidh mi ris a neò-
ghloine ann an sealladh a luchd-gaoil,
agus cha saor duine sam bith as mo
làimh i.
11 Bheir mi fòs air a h-aighear uile
sgur[y]; a gealach nuadh, agus a sàbaid,
agus a h-àrd-fhéillean uile[z].
12 Agus millidh mi a fìonain agus a
crann-fìge, mu'n d' thubhairt i, Is iad so
mo dhuais a fhuair mi o m' luchd-gaoil :
agus ni mi frìth dhiubh, agus ithidh
beathaichean na macharach iad.
13 Agus agraidh mi oirre làithean
Bhaalim[a], anns an do loisg i tùis doibh,
agus anns an do sgeadaich si i féin le a
cluas-fhàinnibh agus le a seudaibh, agus
anns an deachaidh i an déigh a leannan,

R.C. 785.

[a] Ese. 20. 35, 36
[1] *r'a cridhe.*
[b] Ier. 3. 12-22
[c] Am. 9. 11-15
[2] 's e sin, *Trioblaid; faic Ios.* 7. 26; *Isa.* 65. 10.
[3] *Mo shlaugh-sa.*
[4] *Fhuaras trocair.*
[d] Isa. 54. 5
[5] 's e sin, *Mo thighearn.*
[e] Ese. 16. 25, &c.
[f] Sech. 13. 2
[g] Ier. 13. 22, 26
[h] Iob 5. 23 Ese. 34. 25
[i] Ese. 19. 13
[j] Am. 8. 11, 13
[k] Isa. 2. 4 Sech. 9. 10
[l] Isa. 1. 21 Ier. 3. 1-9
[m] Isa. 54. 5-10
[n] Eph. 5. 23-27
[o] Ier. 44. 17
[p] Iob 19. 8 Tuir. 3. 7, 9
[q] Ier. 24. 7 31. 33, 34
[r] Luc. 15. 18
[s] Deut. 32. 10-14 Neh. 9. 25
[t] Ese. 16. 16-19
[6] *air Lo-ruhamah.*
[u] caib. 1. 6
[7] *ri Lo-ami.*
[v] 1 Pead. 2. 10
[w] caib. 1. 2
[x] Ier. 3. 1, 20
[y] Ier. 7. 34 Am. 8. 10
[z] Tuir. 1. 4 2. 6
[8] *bhreac-agan de fhìon-dhearcan tior-maichte.*
[a] caib. 9. 7-10 2 Ri. 16. 31, 32

agus anns an do dhì-chuimhnich i mise,
deir an Tighearna.
14 Gidheadh feuch, bheir mise oirre mo
leantuinn, agus bheir mi i do 'n fhàsach[a],
agus labhraidh mi rithe gu [1]cairdeil[b].
15 Agus as a sin[c] bheir mi dhi a fìon-
liosan, agus gleann Achoir[2] mar dhorus
dòchais ; agus seinnidh i an sin, mar ann
an làithibh a h-òige, agus mar anns an là
's an d' thàinig i nios á tìr na h-Eiphit.
16 Agus tarlaidh air an là sin, tha an
Tighearn' ag ràdh, gu-n goir thu dhiomsa,
M'fhear[d], agus nach goir thu rium na's
mò, Mo Bhaal[5].
17 Oir bheir mi ainmean Bhaalim a
mach as a beul[f], agus cha-n ainmichear
na's mò iad air an ainm.
18 Agus anns an là sin ni mise coimh-
cheangal air an son[h], ri beathaichibh na
macharach, agus ri ennlaith nèimh, agus
ri nithibh snàigeach na talmhainn : agus
am bogha[k], agus an claidheamh, agus an
cath, brisidh mi a mach as an fhearann,
agus bheir mi orra gu-n luidh iad sìos ann
an tèaruinteachd.
19 Agus pòsaidh mi thu rium féin gu
bràth[m]; seadh, pòsaidh mi rium féin thu
ann am fìreantachd[n], agus ann an ceartas,
agus ann an caoimhneas, agus ann an
caomh-ghràdh ;
20 Seadh, ni mi ceangal-pòsaidh riut
ann am fìrinn, agus gabhaidh tu eòlas air
an Tighearn'[q].
21 Agus tarlaidh air an là sin, cluinnidh
mise, tha an Tighearn' ag ràdh, cluinnidh
mise na nèamhan ; agus cluinnidh iadsan
an talamh ;
22 Agus cluinnidh an talamh an t-arbh-
ar, agus am fìon, agus an oladh ; agus
cluinnidh iadsan Iesreel.
23 Agus suidhichidh mi dhomh féin i
anns an fhearann, agus ni mi tròcair
[6]oirre-se nach d'fhuair tròcair[u]; agus their
mi riusan nach robh 'n an sluagh dhomh[7],
Is tu mo shluagh[v]; agus their iadsan, *Is
tu mo* Dhia.

## CAIB. III.

1 *Le ban-adhaltranaich a ghabhail,* 4 *chuir am
fàidh an céill trioblaidean Israeil,* 5 *agus an
aithreachas anns na làithibh deireannach.*

OS bàrr thubhairt an Tighearna rium,
Imich a rìs[w], gràdhaich bean, (ion-
mhuinn le a caraid, ged tha i 'n a ban-adh-
altranaich[x],) a réir gràidh an Tighearna
do chloinn Israeil, ged tha iadsan ag
amharc ri diathaibh eile, agus a' gràdh-
achadh chopana fìona[8].
2 Mar sin cheannaich mi dhomh féin i
air chùig *buinn* deug airgid, agus homer
eorna, agus leth homeir eorna.
3 Agus thubhairt mi rithe, Fanaidh tu
leam-sa mòran làithean ; cha dean thu
strìopachas, ni mò bhitheas tu aig fear
*eile* ; mar sin bithidh mise mar an ceudna
agad-sa.
4 Oir fanaidh clann Israeil mòran làith-

ean gun rìgh[a], agus gun phrionnsa, agus
gun ìobàirt, agus gun ìomhaigh[1], agus gun
ephod, agus gun teraphim.
5 'N a dhéigh sin pillidh clann Israeil,
agus iarraidh iad an Tighearn' an Dia[b],
agus Daibhidh an rìgh[c]; agus bithidh
eagal an Tighearn' agus a mhaitheis orra,
anns na làithibh deireannach[d].

## CAIB. IV.

1 *Bha coimhstri aig Dia ri cloinn Israeil,* 6 *agus r'an sagartaibh air son am peacaidhean.* 13 *Thugadh rabhadh do Iudah le lèir-sgrios Israeil.*

EISDIBH-SE focal an Tighearn', O
chlann Israeil: oir tha coimhstri[g]
aig an Tighearna ri luchd-àiteachaidh na
tìre; a chionn nach 'eil fìrinn, no tròcair,
no eòlas Dhé anns an fhearann[j].
2 Le mionnaibh, agus breugaibh, agus
marbhadh[l], agus goid, agus deanamh
adhaltranais, bhris iad a mach; agus tha
fuil a' ruigheachd gu fuil.
3 Uime sin ni am fearann caoidh[m],
agus seargaidh gach aon a tha 'chòmh-
nuidh ann[p], maille ri beathaichibh na
macharach, agus ri eunlaith an athair;
seadh, bheirear iasga na fairge fòs air
falbh.
4 Gidheadh cha-n 'eil duine sam bith a'
tagradh, agus cha-n 'eil duine sam bith
a' cronachadh: oir tha mo shluagh mar
dhream a ni strì ris an t-sagart[q].
5 Uime sin tuitidh tu 's an là, agus
tuitidh am fàidh fòs leat anns an oidhche;
agus sgriosaidh mise do mhàthair.
6 Tha mo shluagh-sa air an sgrios le
dìth eòlais[s]. A chionn gu-n do chuir thu
cùl ri eòlas, cuiridh mise fòs cùl riutsa,
air chor as nach bi thu agam a'd' shag-
art: a chionn gu-n do dhearmaid thu
lagh do Dhé, dearmaididh mise fòs do
chlann-sa.
7 Amhluidh mar chaidh iad ann am
meud[u], mar sin chiontaich iad a'm'
aghaidh-sa: caochlaidh mise an glòir gu
nàire[v].
8 Tha iad ag itheadh suas peacaidh[w]
mo shluaigh-sa, agus a' socrachadh an
cridhe air an euceart[x].
9 Agus amhuil a bhitheas an sluagh,
mar sin bithidh an sagart[z]; agus smach-
daichidh mise iad air son an slighean,
agus dìolaidh mi orra an deanadas.
10 Agus ithidh iad, ach cha bhi iad sàs-
uichte; ni iad strìopachas, agus cha-n
fhàs iad lìonmhor: oir leig iad dhiubh
'bhi 'toirt aire do an Tighearna.
11 Bheir strìopachas[a], agus fìon[b], agus
fìon nuadh air falbh an cridhe.
12 Tha mo shluagh-sa ag iarraidh
comhairle air an crannaibh, agus tha an
lorg a' deanamh foillseachaidh dhoibh:
oir thug spiorad an strìopachais orra dol
air seacharan, agus chaidh iad le strìop-
achas air falbh o an Dia.
13 Air mullaichibh nan sliabh[g] tha iad
ag ìobradh, agus air na sléibhtibh tha iad
a' losgadh tùise; fo chrannaibh daraich,
agus crithich, agus cuilinn, a chionn gu
bheil an sgàile taitneach: air an aobhar
sin tha 'ur nigheana ri strìopachas, agus
'ur mnathan ri adhaltranas.
14 Nach smachdaich mise 'ur nigh-
eanan, a chionn gu bheil iad ri strìopach-
as? agus 'ur mnathan a chionn gu bheil
iad ri adhaltranas? a chionn gu bheil iad
'g an cur féin air leth le strìopaichibh[e],
agus ag ìobradh le luchd neòghloine:
uime sin, an sluagh aig nach 'eil tuigse[f],
tuitidh iad.
15 Ged dhean thusa strìopachas, O Is-
raeil, *gidheadh* na ciontaicheadh Iudah;
agus na tigibh-se gu Gilgal[h], ni mò théid
sibh suas gu [2]Bet-abhen[i]; ni mò a mhionn-
aicheas sibh, Mar is beò an Tighearn'[k].
16 Oir tha Israel a' claonadh air ais,
mar agh cùl-sleamhnach: a nis biadh-
aidh an Tighearn' iad mar uan ann an àite
farsuinn.
17 Tha Ephraim air a dhlùth-cheangal
ri ìodholaibh[n], leig leis[o]:
18 Tha an deoch searbh: rinn a
h-uachdarain strìopachas gun chlos:
ghràdhaich iad ni nàrach:
19 Cheangail a' ghaoth suas i 'n a
sgiathaibh: agus bithidh nàire orra a
thaobh an ìobairtean.

## CAIB. V.

*Breitheanas an aghaidh nan sagart, an t-sluaigh, agus phrionnsachan Israeil air son am peacaidhean agus an ceannairc.*

CLUINNIBH-SE so, a shagartan[r]; agus
thugaibh-se aire, O thigh Israeil;
agus thugaibh-se fainear, O thigh an
rìgh; oir tha breitheanas dlùth dhuibh; a
chionn gu robh sibh mar ribe air Mispah,
agus mar lìon sgaoilte air Tabor.
2 Agus rinn na ceannaircich àr domh-
ain[t]; uime sin bheir mise smachdachadh
air an iomlan diubh.
3 Is aithne dhomh-sa Ephraim, agus
Israel cha-n 'eil 'am folach orm: oir a nis
rinn Ephraim strìopachas; tha Israel air
a thruailleadh.
4 Cha dealbh iad an deanadas gu
pilleadh chum an Dé[y]: oir tha spiorad
strìopachais 'n am meadhon, agus air an
Tighearna cha do ghabh iad eòlas.
5 Air an aobhar sin ìslichear uabhar
Israeil fa chomhair a shùl; agus Israel,
agus Ephraim tuislichidh 'n an aingidh-
eachd: tuislichidh fòs Iudah maille riu.
6 Le'n treudaibh agus le 'm buar, théid
iad a dh'iarraidh an Tighearna: ach cha-n
fhaigh iad e[c]; tharruing se e féin uatha.
7 Bhuin iad gu fealltach an aghaidh an
Tighearn'[d]; oir ghin iad clann choimh-
each: a nis sluigidh mìos[3] iad maille r'an
cuibhrionnaibh.
8 Séidibh-se an trompaid ann an
Gibeah[e], am buabhull ann an Ramah[f]:
éighibh caismeachd chatha ann am Bet-

B.C. 780.

a caib. 10. 3 Ier. 15. 4, 5
1 *gun charragh, Isa. 19. 19, 20.*
b caib. 5. 15
c Ier. 30. 9 Ese. 34. 23, 24
d Isa. 2. 2, 3 Ier. 30. 18-24
e 1 Cor. 6. 16
f rann. 1, 5, 6
g caib. 12. 2 Isa. 2. 13, 14 Mic. 6. 2
h Am. 4. 4 5. 5
2 *'s e sin, Tigh ìodh-olan.*
i caib. 10. 5 1 Ri. 12. 28, 29
j Ier. 4. 22, 28
k Ier. 5. 2 Seph. 1. 5
l Isa. 59. 7
m Am. 5. 16
n caib. 11. 2, 7 13. 2
o Salm 81. 12 Mat. 15. 14
p Seph. 1. 3
q Deut. 17. 12
r caib. 6. 4-8
s Am. 3. 7
t Isa. 29. 15
u caib. 13. 6 Deut. 32. 15
v Mal. 2. 9
w Lebh. 6. 25, 26 7. 5, 7
x Ese. 14. 3, 7
y Salm 78. 8
z Isa. 24. 2 Ier. 5. 31
a Gnà. 31. 3
b Isa. 28. 7
c Isa. 1. 15
d Isa. 48. 8
3 *no, a' ghealach ùr.*
e Ier. 6. 1 Ioel 2. 1
f Isa. 10. 29
g Ier. 3. 6, 13 Ese. 20. 28

abhen[a]: *an nàmhaid* air do thòir, O
Bheniamin.
9 Bithidh Ephraim 'n a fhàsach ann an
là an achmhasain[b]: am measg threubhan
Israeil rinn mise aithnichte an ni sin a
thig gu crìch gu deimhin.
10 Bha prionnsachan Iudah cosmhuil
riusan a dh'atharraicheas an comharadh-
fearainn: dòirtidh mise mo chorruich a
mach orra mar uisge.
11 Tha Ephraim sàruichte, briste ann
am breitheanas; a chionn gu-n do ghluais
e gu toileach an déigh na h-àithne[1].
12 Uime sin bithidh mise mar leòman
do Ephraim: agus mar lobhadh do thigh
Iudah.
13 'N uair a chunnaic Ephraim a thinn-
eas, agus Iudah a chreuchd[e], an sin chaidh
Ephraim a chum an Asirianaich[f], agus
chuir e fios gu rìgh Iareb[g]: gidheadh cha
b'urrainn e 'ur leigheas, ni mò 'shlànuich
e 'ur creuchd.
14 Gu deimhin bithidh mise mar
leòmhan do Ephraim[h], agus mar leòmh-
an òg do thigh Iudah: reubaidh mise,
eadhon mise féin, agus imichidh mi
romham; bheir mi leam, agus cha bhi
aon neach ann a thèarnas.
15 Imichidh mi, agus pillidh mi gu
m'àite, gus an aidich iad an cionta[j], agus
an iarr iad m'aghaidh: 'n an àmhghar
iarraidh iad mi gu moch[k].

## CAIB. VI.

1 *Earail gu aithreachas.* 4 *Rinn am fàidh gearan an aghaidh Israeil agus Iudah a chionn gu-n do bhuanaich iad 'n an strìopachas.*

THIGIBH, agus pilleamaid ris an Tigh-
earn': oir is esan a reub[n], agus is e
'ni ar leigheas; is e 'bhuail, agus ceang-
laidh e suas sinn[o].
2 An ceann dà là ni e ar n-ath-bheoth-
achadh, air an treas là[p] dùisgidh e suas
sinn, agus bithidh sinn beò 'n a sheall-
adh.
3 Agus bithidh eòlas againn[q]; théid
sinn air ar n-aghaidh a ghabhail eòlais
air an Tighearna[r]: tha a dhol a mach air
'ulluchadh mar a' mhaduinn[t]; agus thig
e d'ar n-ionnsuidh mar an t-uisge[u]; mar
an t-uisge deireannach, *agus* an ceud
uisge air an talamh.
4 Ciod a ni mi riut, O Ephraim[w]? Ciod
a ni mi riutsa, O Iudah? oir tha 'ur
maitheas mar neul maidne[x], agus mar an
drùchd moch, a shiùbhlas air falbh.
5 Uime sin sgath mi sìos iad leis na
fàidhean: mharbh mi iad le briathraibh
mo bheoil[z]: agus bha[1] do bhreitheanais
mar an solus 'n a dhol a mach[a].
6 Oir dh'iarr mise tròcair[c], agus ni
h-e ìobairt; agus eòlas Dhé na's mò na
ìobairtean-loisgte.
7 Ach bhris iadsan an coimhcheangal
mar Adhamh[2]: an sin bhuin iad gu feallt-
ach a'm' aghaidh-sa.

B.C. 780.

a caib. 4. 15; Ios. 7. 2
b caib. 9. 11-17
c Ios. 21. 21
d Ese. 24. 13
1 no, *an iodhoil.*
e Mic. 1. 9
f caib. 7. 11; 12. 1
g caib. 10. 6
h caib. 13. 7, 8
i Isa. 26. 16
j caib. 14. 1-3; Lebh. 26. 40-42; Ier. 29. 12-14
k Salm 78. 34; Isa. 26. 16
l Salm 62. 4
m Ier. 9. 2
n Deut. 32. 39
o Tuir. 3. 32, 33
p 1 Cor. 15. 4
q Gnà. 2. 1, 5-9; Mic. 4. 2; Eoin 8. 12
r Eabh. 3. 14
s 2 Ri. 15. 8-15, 23-30
t 2 Sam. 23. 4; Mal. 4. 2
u Deut. 32. 2; Salm 72. 6
v Esr. 9. 1; Salm 106. 35
w caib. 11. 8; Isa. 5. 3, 4
x caib. 13. 8
y Ier. 3. 3
z Ier. 23. 29; Eabh. 4. 12
1 no, *chum gu-m bitheadh, &c.*
a Salm 119. 130
b Isa. 9. 13
c Mat. 9. 13
d 2 Ri. 15. 9; 17. 3, 4
2 no, *mar dhaoine.*
e Ecl. 9. 12

8 Is caithir luchd-deanamh eucorach
Gilead; air a truailleadh le fuil.
9 Agus amhuil a dh'fheitheas buidh-
eann air son duine, tha cuideachd nan
sagart a' marbhadh anns an t-slighe gu
Sechem[c] a dh'aon-bheachd; oir rinn iad
aingidheachd gu dàna.
10 Ann an tigh Israeil chunnaic mi
ni ro ghràineil: an sin tha Ephraim ri
strìopachas[d]; tha Israel air a thruailleadh.
11 Air do shon-sa, mar an ceudna, O
Iudah, tha fogharadh air a shònrachadh,
an uair a philleas mise air a h-ais bruid
mo shluaigh.

## CAIB. VII.

1 *Chronaicheadh sluagh Israeil air son am peacaidhean.* 11 *Bha fearg air Dia 'n an aghaidh air son an cealgaireachd.*

AN uair a b'àill leam-sa Israel a leigh-
eas, an sin leigeadh ris aingidheachd
Ephraim, agus euceart Shamaria: oir
tha iad a' cur 'an gniomh ceilge: seadh,
tha an gaduiche a' dol a steach; tha a'
cheathairne ri creach a muigh.
2 Agus cha-n 'eil iad a' toirt fainear
'n an cridhe gur cuimhne leam-sa an uile
aingidheachd: a nis chuairtich an gniomh-
ara féin iad air gach taobh[i]; tha iad fa
chomhair m'aghaidh-sa.
3 Le'n aingidheachd tha iad a' dean-
amh an rìgh ait; agus nan uachdaran le
'm breugaibh[l].
4 Is adhaltranaich iad uile[m]; mar àmh-
uinn air a teasachadh leis an fhuineadair,
an uair a sguireas fear-oibreachaidh na
taoise d'a fuineadh gus am bi i air a
goirteachadh.
5 Air là *féille* ar rìgh, 'n uair a bha na
prionnsachan air an teasachadh le fìon,
shìn esan a mach a làmh le luchd-fanoid.
6 Oir dh'ulluich iad an cridhe mar
àmhuinn, am feadh tha iad ri feall-fhol-
ach: fad na h-oidhche tha am fuineadair
a' codal; anns a' mhaduinn tha i 'losg-
adh mar theine lasarach.
7 Theasaich iad uile iad féin mar àmh-
uinn, agus shluig iad am breitheamhna;
tha an rìghrean uile air tuiteam[s]; cha-n
'eil aon 'n am measg a tha 'gairm orm-sa.
8 Ephraim, mheasg esan e féin leis na
cinnich[v]; is aran nach deachaidh a thionn-
dadh Ephraim.
9 Shluig coigrich suas a neart, agus
cha-n 'eil fios aig air: seadh, tha fuilt-
eanan liatha air, an sud agus an so, gidh-
eadh cha-n 'eil fios aig air.
10 Agus tha uabhar Israeil a' tabhairt
fianuis fa chomhair a shùl[y]: gidheadh
cha-n 'eil iad a' pilleadh ris an Tighearn'
an Dia[b], no 'g a iarraidh air son so uile.
11 Tha Ephraim fòs mar choluman
amaideach, gun eòlas: tha iad a' glaodh-
aich ris an Eiphit[d], tha iad a' triall gu
Asiria.
12 An uair a thriallas iad, sgaoilidh
mise mo lìon thairis orra[e]; mar eunlaith

an athair bheir mi nuas iad ; smachdaich-
idh mi iad an uair a dh'éisdeas iad ri 'n
coimhthional[b].
13 Mo thruaighe iad! oir theich iad
uamsa : léir-sgrios dhoibh, oir chiontaich
iad a'm' aghaidh-sa! ged shaor mi iad,
gidheadh labhair iad breugan a'm' agh-
aidh.
14 Agus cha do ghlaodh iad riumsa le
'n cridhe ; ged rinn iad donnalaich air an
leapaichibh air son arbhair agus fìona ;
tha iad a' cruinneachadh an ceann a
chéile, tha iad ag éirigh suas a'm' agh-
aidh-sa.
15 Seadh, smachdaich mi iad ; neartaich
mi *fòs* an gairdeanan ; gidheadh tha iad
a' dealbh aimhleis a'm' aghaidh.
16 Tha iad a' tionndadh an déigh ni
gun bhuannachd : tha iad mar bhogha
cealgach[e]: tuitidh an uachdarain leis a'
chlaidheamh, air son nimhe an teang-
aidh : so cùis am maslaidh ann an tìr na
h-Eiphit.

## CAIB. VIII.

*Bhagradh Israel agus Iudah le léir-sgrios air son am mi-dhiadhachd agus an iodhol-aoraidh.*

AN trompaid ri d' bheul! mar iolair an
aghaidh tighe an Tighearna *thig e* :
a chionn gu-n do bhris iad mo choimh-
cheangal-sa, agus gu-n do chiontaich iad
an aghaidh mo reachd.
2 Rium-sa glaodhaidh iad[h], O Dhé Is-
raeil, is aithne dhuinne thu.
3 Chuir Israel uaith am fad an ni a
tha maith : ni nàmhaid a ruagadh.
4 Chuir iad suas rìghrean[j], ach cha-n
ann uamsa : rinn iad uachdarain, agus
cha robh agamsa fios air : d'an airgiod
agus d'an òr rinn iad dhoibh féin ìodh-
olan, a chum gu-n gearrar as iad.
5 Cuir am fada uait do laogh[i], O
Shamaria ; tha mo chorruich-sa air lasadh
'n an aghaidh : cia fhad a bhitheas iad
gun ruigheachd air neo-chiontas?
6 Oir bha so fòs o Israel : dhealbh am
fear-oibre e ; agus cha Dia a tha ann :
oir brisear 'n a bhloighdibh laogh Shama-
ria.
7 Oir chuir iad a' ghaoth[m], agus buain-
idh iad a' chuairt - ghaoth : cha-n 'eil
toradh air an déis ; cha toir i uaipe min ;
no, ma bheir, sluigidh coigrich suas i.
8 Tha Israel air a shlugadh suas : a nis
tha iad am measg nan cinneach, mar
shoitheach anns nach 'eil tlachd air
bith.
9 Oir chaidh iad suas gu Asiria : is
asal fhiadhaich 's an aonach Ephraim ;
thuarasdalaich iad leannain.
10 Seadh, ged a thuarasdalaich iad am
measg nan cinneach, a nis tionailidh mise
iad ri 'chéile ; agus bithidh iad gu goirid
air an cràdh le uallach an rìgh agus
'uachdaran.
11 A chionn gu-n d' rinn Ephraim

B.C. 760.

a caib. 11. 12
Deut. 12. 13, 14
b Tais. 3. 19
c Deut. 4. 6-8
Salm 119. 18
d 2 Ri. 17. 15, 16
e Salm 78. 57
f Lebh. 25. 23
Deut. 4. 26, 27
1 's e sin, *do dhaorsa cosmhuil ri daorsa na h-Eiphit.*
g caib. 8. 13
11. 5
h Salm 78. 34-37
Isa. 48. 1, 2
i Isa. 1. 11-15
j 2 Ri. 15. 13
17. 25
k Am. 8. 11, 12
Eoin 6. 51
l 1 Ri. 12. 16
29
m caib. 10. 12, 13
Gal. 6. 7, 8
n Ier. 6. 17
o Bre. 19. 22
p Deut. 32. 10

mòran altairean[a] gu peacachadh, altair-
ean gu peacachadh tha aige.
12 Sgrìobh mise d'a ionnsuidh nithe
mòra mo reachd[c]; *ach* mheasadh iad mar
ni nach buineadh dhoibh[d].
13 Tha iad ag ìobradh feòla mar thabh-
artas dhomh-sa, agus 'g a h-itheadh ; *ach*
cha ghabh an Tighearna riu : a nis cuimh-
nichidh e an aingidheachd, agus smach-
daichidh e an lochdan : pillidh iad air an
ais do'n Eiphit.
14 Oir dhì-chuimhnich Israel a Chruith-
fhear, agus thog e teampuill : agus chuir
Iudah 'an lìonmhoireachd caithrichean
daingean : ach cuiridh mise teine air a
chaithrichibh, agus loisgidh e a lùchairt-
ean.

## CAIB. IX.

*Teanntachd agus braighdeanas Israeil air son am peacaidhean, gu h-àraidh air son an ìodhol-aoraidh.*

NA dean aoibhneas, O Israeil, na dean
gairdeachas mar na cinnich : oir
chaidh thu air striopachas o d' Dhia :
ghràdhaich thu duais air gach uile urlar-
arbhair.
2 An t-urlar-arbhair agus an dabhach-
fhìona cha dean am beathachadh, agus
meallaidh am fìon nuadh an dòchas.
3 Cha ghabh iad còmhnuidh ann am
fearann an Tighearn'[f]: [1]ach pillidh Eph-
raim do'n Eiphit[g]; agus ann an Asiria
ithidh iad nithe neòghlan.
4 Cha-n ìobair iad *tabhartais*-fhìona
do an Tighearna, ni mò bhitheas iad tait-
neach dha[i]: bithidh an ìobairtean doibh
mar aran luchd-bròin ; bithidh iadsan uile
a dh'itheas deth air an salachadh ; gu
dearbh cha tig an aran air son an anama[k]
gu tigh an Tighearna.
5 Ciod a ni sibh ann an là na h-àrd-
fhéille, agus ann an là féille an Tigh-
earn'?
6 Oir feuch, dh'imich iad air falbh o
làthair an fhir-mhillidh : tionailidh an
Eiphit iad, adhlaicidh Memphis iad : na
*h-ionada* taitneach *a cheannaich iad* le'n
airgiod, sealbhaichidh an ionntagach iad :
'n am pàilliunaibh *fàsaidh* an droighionn.
7 Thàinig làithean an smachdachaidh,
thàinig làithean na luigheachd : aithnich-
idh Israel gu-m b'amadan am fàidh, gu
robh fear an spioraid air bhoile ; air son
ro mheud d' aingidheachd, agus air son
d'fhuath mhòir.
8 Tha fear-faire Ephraim le m' Dhia-
sa[n]: tha am fàidh *mar* lìon an eunadair
'n a uile shlighibh-san : *neartaich iad* am
fuath an aghaidh tighe mo Dhé.
9 Thruaill siad iad féin, mar ann an
làithibh Ghibeah[o] : cuimhnichidh esan
an aingidheachd, smachdaichidh e an
lochdan.
10 Mar dhearca-fìona 's an fhàsach,
fhuair mise Israel[p]; mar am meas luath
air a' chrann-fhìge 'n a cheud àm chunn-

aic mi 'ur n-aithrichean. *Ach* chaidh iad
gu Baal-peor[a], agus dhealaich siad iad
féin a chum an ni nàraich sin; agus
dh'fhàs iad gràineil, mar *chuspair* an
gràidh[c].
11 Air son Ephraim, itealaichidh an
glòir air falbh mar eun; o'n bhreth, agus
o'n bhroinn, agus o'n ghineamhuinn.
12 Seadh, ged àraich iad an clann,
sgriosaidh mise iad o mheasg dhaoine;
seadh, is an-aoibhinn doibh, an uair a
dh'imicheas mise uatha[e].
13 Tha Ephraim, mar a chunnaic mi
Tiorus[f], air a shuidheachadh ann an ionad
taitneach: ach bheir Ephraim a mach a
chlann do'n fhear-mhillidh.
14 Thoir, O Thighearna. Ciod a bheir
thu? thoir dhoibh brù chaillteach, agus
ciochan seasga.
15 Tha an cionta gu léir ann an Gilgal[g]
*fa m' chomhair*: oir an sin thug mise
fuath dhoibh: air son aingidheachd an
deanadais iomainidh mi as mo thigh iad[h]:
cha toir mi na's faide gràdh dhoibh; tha
am maithean uile cùl-sleamhnach.
16 Tha Ephraim buailte; thiormaich-
eadh suas am freumh; cha ghiùlain iad
a' bheag de thoradh: seadh, ged bheir-
eadh iad, gidheadh marbhaidh mise *tor-
adh* gràdhach am bronn.
17 Tilgidh mo Dhia air falbh iad, a
chionn nach d'éisd iad ris: agus bithidh
iad 'n am fògaraich am measg nan cinn-
each[l].

## CAIB. X.

*1 Bhagradh clann Israeil air son am mi-dhiadh-achd, agus an iodhol-aoraidh, 12 agus thugadh earail dhoibh aithreachas a ghabhail.*

B'FHIONAIN thorrach Israel: thug
e mach toradh dha féin: a réir
pailteis a thoraidh chuir e altairean 'an
lìonmhoireachd[m]; a réir maitheis 'fhear-
ainn rinn e dealbhan àluinn.
2 Tha an cridhe air a roinn; a nis
gheibhear ciontach iad: brisidh esan sìos
an altairean: sgriosaidh e an dealbhan.
3 Oir a nis tha iad ag ràdh, Cha-n 'eil
rìgh air bith againn[o], a chionn nach robh
eagal an Tighearn' oirnn: ciod uime sin
a dheanadh rìgh dhuinn?
4 Labhair iad briathra *faoine*, 'n uair a
mhionnaich iad; breugan an uair a rinn
iad coimhcheangal: mar so tha breith-
eanas a' fàs a nìos, mar an iteotha[q] ann
an claisibh na macharach.
5 Air son laoigh Bhet-abhein bithidh
eagal air luchd-àiteachaidh Shamaria;
oir ni a shluagh caoidh os a cheann, agus
a shagairt acain air a shon; air son a
ghlòire, oir dhealaich i ris.
6 Os bàrr bheirear e féin gu Asiria, mar
thabhartas do rìgh Iareb: ni masladh
greim air Ephraim, agus gabhaidh Israel
nàire d'a chomhairle féin[v].
7 Air son Shamaria, ghearradh a rìgh
as mar an cobhar air uachdar an uisge.

B.C. 740.

a Air. 25. 3
b 1 Ri. 12. 30
c Ier. 5. 31
d Tais. 6. 16
e Deut. 31. 17
f Ese. 27. 2
g caib. 12. 11
1 no, *air son.*
h Salm 78. 60
i Gnà. 11. 18
Seum. 3. 18
j Ier. 4. 3, 4
k Isa. 45. 8
l Deut. 28. 64, 65
m Ier. 2. 28
n caib. 2. 15
Deut. 7. 7
o caib. 13. 11
p Ecs. 4. 22
Mat. 2. 15
q Deut. 29. 18
Am. 6. 12
r Isa. 46. 3
s Ecs. 15. 26
t Ier. 31. 3
Eoin 6. 44
u 2 Ri. 17. 3-6
v Ier. 2. 37

8 Sgriosar fòs ionadan àrda Abhein,
cionta Israeil[b]: thig an droighionn agus
am foghannan a nìos air an altairean;
agus their iad ris na sléibhtibh, Folaich-
ibh sinn[d], agus ris na beanntaibh, Tuitibh
oirnn.
9 O Israeil, chiontaich thu na's mò na
ann an làithibh Ghibeah: an sin sheas
iad: nach d' rug an cath orra ann an
Gibeah.
10 An aghaidh cloinne na h-aingidh-
eachd thàinig mise, agus smachdaich mi
iad. Agus cruinnichear na slòigh 'n an
aghaidh-san an uair a smachdaichear iad
air son an dà chionta.
11 Agus bithidh Ephraim 'n a agh
fòghluimte, le 'm miann a bhi 'saltairt a
mach an arbhair; ach chaidh mise thairis
air a muineal sgiamhach. Bheir mi air
Ephraim marcachd; treabhaidh Iudah,
brisidh Iacob 'fhòidean.
12 Cuiribh dhuibh féin ann am[1] fìreant-
achd[i], buainibh ann an toradh na tròcair:
brisibh suas 'ur fearann neo-threabhta[j]:
oir is mithich Iehobhah iarraidh, gus an
tig e; agus am fras e oirbh fìreantachd[k].
13 Threabh sibh aingidheachd, bhuain
sibh euceart; dh'ith sibh toradh bhreug-
an: a chionn gu-n d'earb thu as do shlighe,
á mòr-chuideachd do dhaoine treuna;
14 Uime sin éiridh buaireas am measg
do shluaigh, agus bithidh d'uile dhaing-
nichean air am milleadh, amhuil a mhill
Salmon Bet-arbel ann an là a' chatha;
ghearradh 'n am bloighdibh a' mhàthair
agus a' chlann le 'chéile.
15 Is amhuil a nithear ruibhse, O
Bhet-el, air son ro mheud 'ur n-aingidh-
eachd: ann am maduinn gearrar as gu
cinnteach rìgh Israeil.

## CAIB. XI.

*1 Bha sluagh Israeil mi-thaingeil do an Tigh-earn' air son a thròcairean. 5 Breitheanas Dhé 'n an aghaidh. 8 A thròcair d'an taobh. 12 Cealgaireachd Ephraim.*

'N UAIR a bha Israel 'n a leanabh[n],
an sin thug mise gràdh dha; agus
a mach as an Eiphit ghairm mi mo mhac[p].
2 'N uair a ghairm iad orra, an sin
dh'imich iadsan uatha: dh'ìobair iad do
Bhaalim, agus loisg iad tùis do dhealbhan
snaidhte.
3 Theagaisg mise fòs do Ephraim cois-
eachd[r], 'gan togail ann am ghairdeanaibh;
ach cha robh fios aca gu-n do leighis mi
iad[s].
4 Tharruing mi iad le cordaibh duine[t],
le ceanglaichibh gràidh; agus bha mi
dhoibh mar neach a thogas dhiubh a'
chuing air an giallaibh, agus chuir mi sìos
biadh dhoibh.
5 Cha phill e gu tìr na h-Eiphit, ach
bithidh an t-Asirianach 'n a rìgh air[u],
a chionn gu-n do dhiùlt iad pilleadh
*riumsa.*
6 Agus tuitidh an claidheamh gu trom

air a bhailtibh, agus caithidh e a gheugan; agus sluigidh e, air son an comhairlean.

7 Agus tha mo shluagh-sa ann an tì air cùl-sleamhnachadh uam[a]; ged ghlaodh iad ris an Ti a's àirde, cha-n àrdaicheadh aon neach *e*.

8 Cionnus a bheir mi thairis thu[c], O Ephraim! cionnus a bheir mi seachad thu, O Israeil! cionnus a ni mi thu mar Admah[e]! a chuireas mi thu mar Sheboim! tha mo chridhe an taobh a stigh dhiom air tionndadh[g]; tha m'aithreachais air lasadh le 'chéile.

9 Cha chuir mi 'n gniomh mo dhian-chorruich[i], cha phill mi a mhilleadh Ephraim; oir is mise Dia[j], agus cha-n e duine; an Ti naomh ann ad mheadhon; gidheadh nach 'eil a' tathaich bhailtean[1].

10 Siùbhlaidh iad an déigh an Tighearna: beucaidh e mar leòmhan[l]: an uair a bheucas e, an sin criothnaichidh na mic o'n àird an iar.

11 Itealaichidh iad mar eun as an Eiphit, agus mar choluman á tìr Asiria[m]; agus suidhichidh mise 'n an tighean iad, deir an Tighearna.

12 Tha Ephraim 'g am chuairteachadh le breugaibh[o]: agus tigh Israeil, le ceilg; ach fathast tha Iudah a' riaghladh maille ri Dia; agus tha e dìleas maille ris na naoimh.

## CAIB. XII.

1 *Aingidheachd Ephraim agus Iudah.* 6 *Chomhairlicheadh dhoibh aithreachas a ghabhail.* 8 *Chuir peacaidhean Ephraim campar air an Tighearna.*

THA Ephraim ag ionaltradh air gaoith[q], agus ag imeachd an déigh na gaoithe an ear: gach aon là tha e 'cur bhreug agus reubainn 'an lionmhoireachd; rinn iad fòs coimhcheangal ri Asiria, agus tha oladh 'g a giùlan do'n Eiphit[r].

2 Tha coimhstri fòs aig an Tighearna ri Iudah[t], agus ni e peanas air Iacob a réir a shlighean; a réir a dheanadais bheir e dha luigheachd.

3 Anns a' bhroinn ghlac e a bhràthair air shàil[w]; agus le a neart bha cumhachd aige maille ri Dia[x].

4 Seadh, bha cumhachd aige maille ris an aingeal[y]; agus thug e buaidh: ghuil e, agus rinn e guidhe ris: fhuair e ann am Bet-el e[z], agus an sin labhair e ris.

5 Eadhon Iehobhah, Dia nan sluagh, is e Iehobhah a chuimhneachan[b].

6 Uime sin pill thusa ri d' Dhia: coimhead tròcair agus breitheanas; agus feith air do Dhia a ghnàth.

7 Is fear-malairt[3] e: 'n a làimh tha meigh na mealltaireachd; is toigh leis a bhi ri ainneart.

8 Agus thubhairt Ephraim, Gu deimhin tha mi air fàs saoibhir[e], fhuair mi dhomh féin stòras: ann am shaothairibh uile

R.C. 725.

[a] Ier. 8. 5
[b] Neh. 8. 17
Sech. 14. 16
[c] caib. 6. 4
Ier. 9. 7
[d] 2 Ri. 17. 13
[e] Gen. 14. 8
Deut. 29. 23
[f] Ier. 13. 1-14
[g] Deut. 32. 36
Ier. 31. 20
[h] caib. 4. 15
Am. 4. 4
[i] Isa. 27. 4
Ier. 30. 11
[j] Isa. 55. 8, 9
Mal. 3. 6
[k] Gen. xxviii. xxix.
[1] *agus cha tig mi ann am feirg.*
[l] Isa. 31. 4
Ioel 3. 16
[m] caib. 7. 11
Isa. 60. 8
[n] Deut. 28. 37
[o] Salm 78. 36
[2] *chuir e crith.*
[p] 1 Ri. 16. 29-33
18. 18
[q] caib. 8. 7
Iob 15. 2
[r] 2 Ri. 17. 4
Isa. 30. 6, 7
[s] 1 Ri. 19. 18
[t] Mic. 6. 2
[u] caib. 6. 4
[v] Dan. 2. 35
[w] Gen. 25. 26
[x] Gen. 32. 24, &c.
[y] Gen. 48. 16
[z] Gen. 28. 11-19
35. 9-15
[a] Isa. 45. 21
[b] Ecs. 3. 15
[c] Deut. 2. 7
8. 15
32. 10
[d] Deut. 8. 11-20
Neh. 6. 25, 26
[3] *Canaan, Ese. 16. 3; air eadar-theangachadh, luchd-malairt, Isa. 23. 8.*
[e] Salm 49. 6
Sech. 11. 5
Tais. 3. 17

cha-n fhaigh iad euceart air bith annam, a bhitheadh 'n a chionta.

9 Agus mise Iehobhah do Dhia, *a thug a nìos thu* o thìr na h-Eiphit, bheir mi ort fòs còmhnuidh a ghabhail ann am pàilliunaibh[b], mar ann an làithibh na h-àrd-fhéille.

10 Labhair mi fòs leis na fàidhean[d], agus rinn mi lìonmhor seallaidhean; agus le fritheāladh nam fàidhean ghnàthaich mi cosamhlachdan[f].

11 Gu dearbh ann an Gilead tha euceart: gu cinnteach is diomhanas iad; tha iad ag ìobradh tharbh ann an Gilgal[h]; seadh, tha an altairean mar chùirn ann an claisibh na macharach.

12 Ach theich Iacob gu dùthaich Shiria[k]; agus rinn Israel seirbhis air son mnatha; agus air son mnatha ghléidh e *caoraich.*

13 Agus le fàidh thug an Tighearn' Israel a mach as an Eiphit; agus le fàidh thèarnadh e.

14 Bhrosnuich Ephraim e chum feirge gu ro shearbh: uime sin fàgaidh a Thighearn' 'fhuil air féin; agus pillidh e thuige féin a mhasladh[n].

## CAIB. XIII.

1 *Dh'fhalbh glòir Ephraim mar mholl air 'fhuadachadh le cuairt-ghaoith.* 4 *Sgriosaidh Dia iad do bhrìgh gu-n do mhi-ghnàthaich iad a thròcairean.* 15 *Breitheanas Shamaria air son a ceannairc.*

AN uair a labhair Ephraim le crith[2], dh'àrdaich se e féin ann an Israel; ach an uair a chiontaich e ann am Baal[p], bhàsaich e.

2 Agus a nis tha iad a' ciontachadh na's mò agus na's mò, agus rinn iad dhoibh féin dealbh leaghta d'an airgiod: ìodholan a réir an seòltachd féin, an t-iomlan deth obair nam fear-ceirde: tha iad ag ràdh do'n taobh, Deanadh a' mhuinntir a tha 'g ìobradh na laoigh a phògadh[s].

3 Air an aobhar sin bithidh iad mar neul na maidne[u]; agus mar an drùchd moch a shiùbhlas air falbh: mar am moll[v] air 'fhuadachadh le cuairt-ghaoith o'n urlar-bhualaidh; agus mar thoit a mach as an luidheir.

4 Gidheadh is mise an Tighearna do Dhia, *a thug a nìos thu* o thìr na h-Eiphit, agus cha bhi aithne agad air dia air bith ach mise; oir cha-n 'eil slànuighear ann ach mi[a].

5 B'aithne dhomh-sa thu 's an fhàsach[c], ann am fearann an tarta mhòir:

6 'N an ionaltradh bha iad air an lìonadh[d]: bha iad air an lìonadh, agus dh'àrdaicheadh an cridhe: air an aobhar sin dhì-chuimhnich iad mise.

7 Uime sin bithidh mise dhoibh mar leòmhan: mar liopard anns an t-slighe bheir mi fainear iad.

8 Coinnichidh mi iad mar mhath-

ghamhuin o'n do bhuineadh *a cuileanan*, agus reubaidh mi sgairt an cridhe ; agus an sin sluigidh mi iad mar leòmhan boirionn : ni fiadh-bheathach na macharach an reubadh.

9 O Israeil, sgrios thu thu féin, ach annam-sa tha do chabhair[1].

10 Bithidh mise ann am rìgh dhuit : c'àit am bheil aon neach eile a thèarnas thu ann ad chaithrichibh uile? agus do bhreitheamhnan uile ris an d' thubhairt thu, Thoir dhomh rìgh agus prionnsachan?

11 Thug mise rìgh dhuit ann am fheirg[g], agus thug mi air falbh e ann am chorruich[h].

12 Tha aingidheachd Ephraim air a càrnadh[2] suas : tha a chionta air a thasgadh.

13 Thig ioghanna mnatha ri saothair air : is mac nach 'eil glic e so ; no cha-n fhanadh e fada ann an *àite* brisidh mach na cloinne.

14 Fuasglaidh mise iad o chumhachd na h-uaighe[n]: saoraidh mi iad o'n bhàs : O bhàis[o], bithidh mise a'm' phlàigh dhuit ; O uaigh, bithidh mise a'm' sgrios duit ; bithidh aithreachas air 'fholach o m' shùilibh[q].

15 Ged bha e torrach am measg a bhràithrean, thig gaoth an ear, thig gaoth an Tighearna nìos o'n fhàsach, agus fàsaidh 'fhuarau tioram, agus tiormaichear suas a thobar : bithidh ionmhas nan uile shoithichean taitneach air a chreachadh.

16 Bithidh Samaria 'n a fàsach[t], oir rinn i ceannairc an aghaidh a Dé : tuitidh iad leis a' chlaidheamh, brisear an naoidheana 'n am bloighdibh ; agus reubar suas am mnathan torrach.

B.C. 725.

[a] 2 Each. 30. 6-9
Ioel 2. 13
[1] *ann ad chabhair.*
[b] caib. 13. 9
[c] Salm 51. 2-10
[d] Salm 69. 30, 31
Eabh. 13. 15
[e] caib. 8. 9
[f] Isa. 30. 2, 16
[g] 1 Sam. 8. 7
[h] 1 Sam. 31. 2-4
[i] Ese. 37. 23
[j] Deut. 10. 18
Salm 10. 14
[2] *air a ceangal suas, Iob 14. 17.*
[k] Ier. 3. 22
[l] Isa. 18. 4
26. 19
[m] Salm 92. 12
[n] Isa. 25. 8
[o] 1 Cor. 15. 21, 22, 52-57
[p] Dàn 2. 3
[q] Air. 23. 19
Ròm. 11. 29
[r] Ier. 31. 18-20
[s] Eoin 15. 1-8
[t] 2 Ri. 17. 6
[u] Salm 107. 43
Ier. 9. 12

## CAIB. XIV.

1 *Earail chum aithreachais.* 4 *Leighisidh Dia cùl-sleamhnachadh a shluaigh.*

PILL[a], O Israeil, ris an Tighearna do Dhia, oir thuit thu le d'aingidheachd[b].

2 Thugaibh leibh briathran, agus pillibh ris an Tighearn' ; abraibh ris, Thoir air falbh ar n-uile chionta[c], agus gabh ruinn gu gràsmhòr : mar sin bheir sinn seachad laoigh ar bilean[d].

3 Cha dean Asur ar tèarnadh[e]; air eachaibh cha dean sinn marcachd[f]: ni mò their sinn tuilleadh ri obair ar làmha féin[i], Is sibhse ar diathan : oir annad-sa gheibh an dilleachdan tròcair[j].

4 Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh[k], gràdhaichidh mi iad gu saor : oir phill mo chorruich air falbh uaith.

5 Bithidh mi mar an drùchd do Israel[l]: fàsaidh e mar an liligh, agus cuiridh e mach a fhreumha mar Lebanon[m].

6 Sgaoilidh a gheugan, agus bithidh a mhaise mar an crann-olaidh, agus 'fhàile mar Lebanon.

7 Pillidh iadsan a tha 'chòmhnuidh fo a sgàile[p]: mar an t-arbhar bithidh iad air an ath-bheothachadh ; agus fàsaidh iad mar an fhìonain : bithidh 'fhàile mar fhìon Lebanoin.

8 *Their* Ephraim, Ciod mo gnothuch-sa tuilleadh ri ìodholaibh? Chuala mise e ; agus thug mi fainear[r] e ; is cosmhuil mi ri crann uaine giuthais ; uamsa tha do thoradh r'a fhaotainn[s].

9 Cò tha glic[u], agus tuigidh esan na nithe so? crionna, agus aithnichidh e iad? oir tha slighean an Tighearna ceart, agus gluaisidh na fìreanan annta : ach gheibh na ciontaich tuisleadh annta.

# LEABHAR AN FHAIDH IOEIL.

## CAIB. I.

1 *Chuir Ioel an céill léir-sgrios na talmhainn leis an locust, a' chnàmh-bheist, agus a' bhurrus.* 14 *Chomhairlich e do'n t-sluagh trasg a ghairm, agus iad féin irioslachadh an làthair an Tighearna chum gu-m pillcadh e air falbh a bhreitheanais.*

FOCAL an Tighearn' a thàinig a chum Ioeil mhic Phetueil.

2 Cluinnibh-se so, a sheann daoine ; agus thugaibh-se fainear, uile luchd-àiteachaidh na tìre : an robh so 'n 'ur làithibh-se ; no 'an làithibh 'ur n-aithrichean?

3 Innsibh-se do 'ur cloinn e, agus *innseadh* 'ur clann do'n cloinn-san agus an clann-san do ghinealach eile.

4 An ni sin a dh'fhàg a' phailmchnuimh[e], dh'ith an locust ; agus an ni a dh'fhàg an locust, dh'ith a' chnàmhbheist ; agus an ni sin a dh'fhàg a' chnàmh-bheist, dh'ith am burrus.

5 Dùisgibh, a mhisgearan, agus guilibh ; agus deanaibh-se caoidh, uile phòitearan fìona, air son an fhìon-nuaidh, oir tha e air a ghearradh air falbh o 'ur beul[a].

6 Oir tha cinneach air teachd a nìos air m'fhearann-sa[b], treun, agus thar àireamh ; is fiaclan leòmhain am fiaclan[c]; agus tha fiaclan-carbaid leòmhain bhoirinn aca.

7 Dh'fhàg iad m' fhìonain-sa 'n a fàsach[d], agus rùisg iad mo chrann-fìge ; rùisg iad e gu buileach, agus thilg iad air falbh e ; tha a gheugan air an deanamh geal.

8 Dean caoidh mar òigh crioslaichte le eudach-saic air son céile a h-òige.

B.C. 800.

[a] Isa. 32. 10
[b] caib. 2. 2, 11
[c] Ròm. 9. 7-10
[d] Isa. 5. 6
[e] caib. 2. 25
Deut. 28. 38

9 Tha an tabhartas-bìdh air a ghearradh air falbh, agus an tabhartas-dibhe o thigh an Tighearna; deanaibh-se bròn, O shagarta, òglacha an Tighearna.

10 Tha a' mhachair 'n a fàsach, tha an talamh ri caoidh; oir tha an t-arbhar air a mhilleadh; tha am fìon nuadh air seargadh[1], dh'fhàilnich an oladh.

11 Gabhaibh nàire, O threabhaichean: deanaibh-se caoidh, O luchd-deasachaidh na fìonain, air son a' chruithneachd, agus air son an eorna: a chionn gu-n do mheath fogharadh na macharach.

12 Tha an fhìonain air tiormachadh suas, agus an crann-fìge air seargadh[g]; tha am pomgranat, an crann-pailme fòs agus an crann-ubhall, *eadhon* uile chraobha na macharach, air seargadh: gu deimhin shearg aoibhneas[h] air falbh o chloinn nan daoine.

13 Criosluichibh sibh féin[i] *le eudach-saic*, agus tuiribh, O shagarta: deanaibh ulfhartaich, a luchd-frithealaidh na h-altarach: thigibh, luidhibh fad na h-oidhche ann an eudach-saic, òglacha mo Dhé: oir tha an tabhartas-bìdh agus an tabhartas-dibhe air a chumail air ais o thigh ar Dé.

14 Naomhaichibh-se trasgadh[k], gairmibh là toirmisg, cruinnichibh na seanairean, uile luchd-àiteachaidh na tìre, gu tigh an Tighearn' 'ur Dé, agus glaodhaibh ris an Tighearn',

15 Och air son an là[l]! oir tha là an Tighearna dlùth[m], agus mar léir-sgrios o an Uile-chumhachdach thig e.

16 Nach 'eil ar lòn air a ghearradh as fa chomhair ar sùl? aoibhneas agus luathghair o thigh ar Dé[n]?

17 Lobh an sìol f'a fhòidibh; dh'fhàgadh fàs na h-ionada-tasgaidh; bhriseadh sìos na saibhlean: a chionn gu-n do shearg an t-arbhar.

18 Cionnus a tha na beathaichean ag osnaich[s]? tha na buailtean spréidhe ann an airc, a chionn nach 'eil ionaltradh aca: tha na treudan chaorach fòs air am milleadh.

19 Riutsa, O Thighearna, glaodhaidh mise[t]; oir chaith an teine cluaintean an fhàsaich[v], agus loisg an lasair uile chraobha na macharach.

20 Tha beathaichean na macharach fòs a' glaodhaich riutsa[x]: oir thiormaicheadh suas na h-aimhnichean uisge[y], agus chaith an teine cluaintean an fhàsaich.

## CAIB. II.

1 *Chuir am fàidh an céill meudachd armailt Dhé: 12 chomhairlich e do'n t-sluagh aithreachas a ghabhail, 13 dh'orduich e trasg, 18 agus gheall e tròcair dhoibh o Dhia. 21 Thug e comhfhurtachd do Shion.*

SÉIDIBH-SE an trompaid ann an Sion, agus éighibh caismeachd catha ann am shliabh naomh-sa[d]: criothnaicheadh uile luchd-àiteachaidh na tìre: oir tha

R.C. 800.

[a] caib. 1. 15 Seph. 1. 14, 15
[b] Am. 5. 18, 20
[c] caib. 1. 6
[1] *tiormachadh suas.*
[d] Ecs. 10. 14
[e] Isa. 3
[f] Sech. 7. 14
[g] Hab. 3. 17, 18
[h] Isa. 24. 11
[i] Ier. 4. 8
[j] Ier. 8. 21 Tuir. 4. 8 Nah. 2. 10
[k] caib. 2. 15, 16 2 Each. 20. 3, 4
[l] Ier. 30. 7
[m] Isa. 13. 6, 9
[n] Salm 43. 4
[o] Ier. 9. 21
[p] Eoin 10. 1
[q] Salm 18. 7
[r] Isa. 13. 10 Ese. 32. 7
[s] rann 1
[t] Salm 50. 15 Luc. 18. 1-7
[u] Mal. 3. 2 Tais. 6. 17
[v] Ier. 9. 10
[w] Tuir. 3. 40, 41 Hos. 12. 6 14. 1
[x] Salm 104. 21
[y] 1 Ri. 18. 5
[z] Salm 34. 18 Isa. 66. 2
[a] Salm 86. 5, 15
[b] Am. 3. 15 Ion. 3. 9
[c] Isa. 65. 8 Hag. 2. 19
[d] Air. 10. 5, 9
[e] rann 1

là an Tighearn' a' teachd[a], oir tha e am fagus.

2 Là dorchadais[b] agus ogluidheachd: là neul agus tiugh-dhorchadais; mar an doilleireachd air a sgaoileadh air na sléibhtibh, *thig* sluagh lìonmhor agus làidir[c]; an leithide cha robh ann o shean[d], agus cha bhi na's mò 'n an déigh, eadhon gu bliadhnacha mhòran ghinealach.

3 Rompa tha teine ri sgrios, agus 'n an déigh tha lasair a' losgadh: tha am fearann mar ghàradh Edein rompa[e], agus 'n an déigh 'n a fhàsach uaigneach[f]; seadh, cha bhi dol as aig aon ni uatha.

4 Bithidh an coslas mar choslas each; agus mar mharcaichean is amhluidh a ruitheas iad.

5 Mar fharum charbad air mhullach nam beann leumaidh iad; mar thoirm lasair theine a loisgeas an asbhuain: mar shluagh làidir air an cur 'an ordugh catha.

6 Roimh an gnùis bithidh geur-ghoimh air an t-sluagh: tionailidh a' h-uile aghaidh dubhachas[j].

7 Ruithidh iad air an aghaidh mar dhaoine cumhachdach; streapaidh iad am balla mar luchd-cogaidh; agus siùbhlaidh iad gach aon air a shlighe, agus cha bhris iad an ordugh.

8 Ni mò theannaicheas aon air aon eile; coisichidh iad gach aon 'n a cheum féin: agus ma thuiteas iad air a' chlaidheamh, cha bhi iad air an leònadh.

9 Ruithidh iad air an ais agus air an aghaidh anns a' bhaile: ruithidh iad air a' bhalla: streapaidh iad suas do na tighean: théid iad a steach air na h-uinneagaibh[o] mar mhèirleach[p].

10 Bithidh ball-chrith air an talamh rompa[q], criothnaichidh na nèamhan: bithidh a' ghrian agus a' ghealach dorcha[r], agus cumaidh na reultan air ais an dealradh.

11 Agus cuiridh an Tighearn' a mach a ghuth fa chomhair 'fheachd: oir tha a champ ro mhòr; oir is treun esan a thoirt gu buil 'fhocail; oir tha là an Tighearna mòr agus ro uamhasach, agus cò dh'fheudas 'fhulang[u]?

12 Uime sin a nis mar an ceudna, tha an Tighearn' ag ràdh, pillibh a m'ionnsuidh-sa le 'ur n-uile chridhe[w], agus le trasg, agus le gul, agus le caoidh.

13 Agus reubaibh 'ur cridhe[z], agus ni h-e 'ur n-eudach; agus pillibh ris an Tighearn' 'ur Dia: oir tha e tròcaireach agus iochdmhor[a], mall a chum feirge, agus làn de chaomhalachd, agus gabhaidh e aithreachas mu'n olc.

14 Cò aig am bheil fios nach pill, agus nach gabh e aithreachas[b], agus nach fàg e beannachd 'n a dhéigh[c], tabhartas-bìdh, agus tabhartas-dibhe, do an Tighearn' 'ur Dia?

15 Séidibh an trompaid ann an Sion[e], naomhaichibh trasg, gairmibh là toirmisg.

16 Cruinnichibh an sluagh, naomhaich-
ibh an coimhthional; gairmibh na sean-
airean; tionailibh a' chlann[b], agus iadsan
a tha 'deòthal na ciche: rachadh am fear
nuadh-pòsda mach as a sheòmar, agus a'
bhean nuadh phòsda mach as a seòmar
uaigneach.
17 Deanadh na sagairt, seirbhisich an
Tighearna, gul eadar an sgàth-thigh agus
an altair, agus abradh iad, [1]Coigil[e], O
Thighearna, do shluagh, agus na toir
d'oighreachd thairis gu masladh: a chum
gu-n riaghladh na cinnich os an ceann:
c'uim' an abradh iad am measg nan cinn-
each[f], C'àit am bheil an Dia?
18 An sin bithidh an Tighearn' eudmhor
m'a fhearann[h], agus gabhaidh e truas d'a
shluagh[i].
19 Seadh, freagraidh an Tighearn', agus
their e r'a shluagh; Feuch, cuiridh mi
d'ur n-ionnsuidh arbhar, agus fìon, agus
oladh, agus bithidh sibh air 'ur sàsuchadh
leo; agus cha dean mi sibh na's mò 'n 'ur
masladh am measg nan cinneach.
20 Ach atharraichidh mi 'am fad uaibh
*feachd* na h-àirde tuath, agus fògraidh
mi e gu fearann falamh fàsail, a thoiseach
gus an fhairge 'n ear, agus a dheireadh
gus an fhairge 'n iar; agus thig a bhréine
nìos, agus éiridh a dhroch fhàile, a chionn
gu-n do mhaoidh e nithe mòra.
21 Na bitheadh eagal ort, O fhearainn;
bi luathghaireach agus ait: oir ni an
Tighearna nithe mòra[m].
22 Na bitheadh eagal oirbh a bheath-
aiche na macharach: oir tha cluaintean
an fhàsaich a' briseadh a nìos; oir tha a'
chraobh a' giùlan a toraidh; tha an crann-
fìge agus an fhìonain a' toirt seachad an
neirt.
23 Bithibh ait, ma ta, O chlann Shioin,
agus deanaibh gairdeachas anns an Tigh-
earn' 'ur Dia[o]; oir thug e dhuibh an
ceud uisge ann an ceart-thomhas; agus
bheir e air frasaibh teachd a nuas d'ur
n-ionnsuidh, an ceud uisge, agus an
t-uisge deireannach amhuil roimhe so.
24 Agus bithidh na h-urlair-bhualaidh
làn de chruithneachd, agus cuiridh na
dabhacha thairis le fìon agus le olaidh.
25 Agus aisigidh mise dhuibh na bliadh-
nachan a dh'ith an locust, a' chnàmh-
bheist, am burrus, a' phailm-chnuimh,
m'fheachd mòr[q], a chuir mi 'n 'ur measg.
26 Agus ithidh sibh ann am pailteas,
agus bithidh sibh sàthach, agus cliùth-
aichidh sibh ainm an Tighearn' 'ur Dia,
a bhuin ruibh gu h-iongantach: agus cha
nàraichear am feasd mo shluagh-sa[s].
27 Agus aithnichidh sibh gu bheil mise
ann am meadhon Israeil, agus gur mi an
Tighearn' 'ur Dia, agus nach aon air bith
eile: agus cha nàraichear am feasd mo
shluagh.
28 Agus tarlaidh 'n a dhéigh sin, gu-n
dòirt mise mach mo Spiorad[t] air gach uile
fheòil, agus ni 'ur mic agus 'ur nigheana
fàistneachd[a], bruadairidh 'ur seann daoine
bruadair, agus chi 'ur n-òganaich seall-
aidhean:
29 Agus fòs air na h-òglaich[c] agus
air na banoglaich, anns na làithibh sin,
dòirtidh mi mach mo Spiorad.
30 Agus nochdaidh mi iongantais anns
na nèamhan[d], agus air an talamh; fuil,
agus teine, agus smùidrich dheathaich.
31 Iompaichear a' ghrian gu dorchadas,
agus a' ghealach gu fuil, mu-n tig là mòr
agus uamhasach an Tighearn'.
32 Agus tarlaidh, ge b'e air bith a
ghairmeas air ainm an Tighearna, tèarnar
e[g]: oir ann an sliabh Shioin agus ann an
Ierusalem bithidh tèarnadh, mar a thubh-
airt an Tighearn'; cadhon am measg an
iarmaid a ghairmeas an Tighearna[j].

## CAIB. III.

1 *Tagraidh Dia ris na cinnich air son a shluaigh Israeil,* 4 *agus dìolaidh e dhoibh a réir an gniomhara.* 18 *Beannachdan na h-eaglais.*

OIR feuch, anns na làithibh sin, agus
anns an àm sin, an uair a bheir mise
air a h-ais bruid Iudah, agus Ierusaleim,
*tarlaidh,*
2 Gu-n cruinnich mi na h-uile chinnich[k],
agus bheir mi sìos iad gu gleann Ieho-
saphait, agus tagraidh mi riu an sin air
son mo shluaigh[l], agus *air son* m' oigh-
reachd Israeil, a sgap iad am measg nan
cinneach; agus roinn iad mo dhùthaich.
3 Agus thilg iad croinn air son mo
shluaigh[n]; agus thug iad giullan air son
strìopaich, agus reic iad nigheanag air
son fìona, chum gu-n òladh iad.
4 Seadh, agus ciod 'ur gnothuch-se
riumsa, O Thìoruis, agus a Shidoin, agus
uile chrìocha Phalestin? an dìol sibh
rium luigheachd? a nis ma bheir sibh
dhomh luigheachd, gu luath, gu grad
dìolaidh mi 'ur luigheachd air 'ur ceann
féin;
5 A chionn gu-n do ghabh sibh m'air-
giod agus m'òr[p], agus gu-n do ghiùlain
sibh gu 'ur teampuill mo nithe luachmhor
taitneach.
6 Clann Iudah fòs, agus clann Ierusa-
leim reic sibh ris na Greugaich, a chum
gu-n atharraicheadh sibh iad am fad o'n
crìch féin.
7 Feuch, togaidh mise iad as an àite gus
an do reic sibh iad[r]; agus pillidh mi 'ur
luigheachd air 'ur ceann féin.
8 Agus reicidh mi 'ur mic agus 'ur nigh-
eana gu làimh cloinne Iudah; agus reic-
idh iadsan iad ris na Sabéanaich, ri sluagh
fad as; oir labhair an Tighearn' *e.*
9 Eighibh-se so am measg nan cinneach;
ulluichibh cogadh, dùisgibh suas na cumh-
achdaich; thigeadh na fir-chogaidh uile
am fagus, thigeadh iad a nìos.
10 Deanaibh claidhean d'ur coltairibh
agus sleaghan d'ur corranaibh-sgathaidh
abradh an lag, Tha mi làidir.
11 Cruinnichibh sibh féin, agus thigibh

R.C. 800.

[a] Gnio. 21. 9
[b] 2 Each. 20. 13
[c] 1 Cor. 12. 13
[d] Mat. 24. 29
[1] *caomhain.*
[e] Ecs. 32. 11, 12
[f] Salm 79. 10; Mic. 7. 10
[g] Ròm. 10. 11-13
[h] Sech. 1. 14
[i] Deut. 32. 36
[j] Ròm. 11. 5, 7
[k] Sech. 14. 2-4
[l] Isa. 66. 16
[m] Salm 126. 1-3
[n] Nah. 3. 10
[o] Isa. 41. 16; Sech. 10. 7
[p] Dan. 5. 2, 3
[q] rann 11
[r] Isa. 43. 5; Ier. 23. 8
[s] Seph. 3. 11
[t] Isa. 44. 3; Gnio. 2. 16-21; Eoin 7. 39

a chinneacha gu léir, agus tionailibh o
gach taobh mu'n cuairt: an sin bheir
thusa air na cumhachdaich teachd a
nuas[a], O Thighearna.
12 Dùisgeadh na cinnich, agus thigeadh
iad a nìos gu gleann Iehosaphait[c]: oir an
sin suidhidh mise gu breth a thoirt air na
cinnich uile mu'n cuairt[e].
13 Sàthaibh an corran[f], oir tha am fogh-
aradh abuich; thigibh, gabhaibh sìos, oir
tha an t-amar-fìona làn, tha na dabhachan
a' cur thairis: oir tha an aingidheachd
mòr.
14 Mòr-chuideachda, mòr-chuideachda,
ann an gleann a' ghearraidh; oir tha là
an Tighearna dlùth ann an gleann a'
ghearraidh.
15 Dorchaichear a' ghrian agus a' gheal-
ach, agus cumaidh na reultan air ais an
dealradh.
16 Agus beucaidh an Tighearn' a mach
á Sion[i], agus o Ierusalem cuiridh e mach
a ghuth, agus bithidh crith air na nèamh-
an, agus air an talamh[j]: ach bithidh an
Tighearna 'n a ionad-dìdein d'a shluagh[l];
agus 'n a dhaingneach làidir do chloinn
Israeil.
17 Mar sin aithnichidh sibh gur mise
an Tighearn' 'ur Dia, a tha 'chòmhnuidh
ann an Sion[b], mo shliabh naomh: an sin
bithidh Ierusalem naomh, agus cha téid
coigrich troimpe na's mò[d].
18 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n
sil na sléibhtean a nuas fìon nuadh[g],
agus sruthaidh na beannta le bainne[h];
agus sruthaidh uile aimhnichean Iudah
le uisgeachaibh; agus thig tobar a mach
o thigh an Tighearn', agus uisgichidh e
gleann Shitim.
19 Bithidh an Eiphit 'n a nochd-
làraich, agus bithidh Edom 'n a fhàsach
uaigneach; air son an ainneirt *an agh-
aidh* cloinne Iudah; a chionn gu-n do
dhòirt iad fuil nan neo-chiontach 'n am
fearann.
20 Ach gabhaidh Iudah còmhnuidh gu
sìorruidh, agus Ierusalem o linn gu linn.
21 Agus glanaidh mise am fuil-san nach
do ghlan mi[k]; agus gabhaidh an Tigh-
earna còmhnuidh ann an Sion[m].

B.C. 800.

[a] Salm 103. 20
[b] rann 21
[c] rann 2
[d] Isa. 35. 8, 9 Nah. 1. 15 Sech. 14. 21 Tais. 21. 27
[e] Mic. 4. 3
[f] Tais. 14. 15, 18
[g] Am. 9. 13
[h] Isa. 30. 25 Ese. 47. 2, &c. Sech. 14. 8 Tais. 22. 1
[i] Ier. 25. 30, 31
[j] Hag. 2. 6
[k] Isa. 4. 4
[l] Salm 46. 1, &c.
[m] Ese. 48. 35 Tais. 21. 3

# LEABHAR AN FHAIDH AMOIS.

## CAIB. I.

1 *An t-àm 's an d' rinn Amos fàidheadaireachd.* 3 *Nochd e na breitheanais a bha gu teachd air Siria,* 6 *air na Philistich,* 9 *air Tìorus,* 11 *air Edom,* 13 *agus air Amon.*

BRIATHRAN Amois, a bha am measg
bhuachaillean[b] Thecoa[c], a fhuair e
mu thimchioll Israeil, ann an làithibh
Usiah[e] rìgh Iudah, agus ann an làithibh
Ieroboaim mhic Iohais, rìgh Israeil, dà
bhliadhna roimh an chrith-thalmhainn[g].
2 Agus thubhairt e, Beucaidh Ieho-
bhah o Shion[h], agus o Ierusalem cuiridh
e mach a ghuth; agus ni ionada-còmh-
nuidh nam buachaillean bròn, agus searg-
aidh mullach Charmeil.
3 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Dhamascuis, agus
air son cheithir, cha phill mi air falbh a
*pheanas*[k]; a chionn gu-n do bhuail iad
Gilead le innealaibh-bualaidh iaruinn[l].
4 Ach cuiridh mise teine air tigh Ha-
saeil, a loisgeas lùchairtean Bhen-hadaid.
5 Brisidh mi fòs crann-druididh Dha-
mascuis[n], agus gearraidh mi as am fear-
àiteachaidh o chòmhnard Abhein, agus
esan a ghlacas an t-slat-rìoghail o thigh
Edein: agus siùbhlaidh sluagh Shiria ann
am bruid gu Cir[p], deir an Tighearna.
6 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Ghasa, agus air son
cheithir, cha phill mi air falbh a *pheanas*;
a chionn gu-n d' thug iad a' bhruid uile
air falbh ann am braighdeanas, a chum
an toirt seachad do Edom.
7 Ach cuiridh mi teine air balla Ghasa[a],
a sgriosas a lùchairtean.
8 Agus gearraidh mi am fear-àiteach-
aidh air falbh o Asdod, agus esan a
ghlacas an t-slat-rìoghail o Ascelon; agus
tionndaidhidh mi mo làmh an aghaidh
Ecroin: agus bàsaichidh fuigheall nam
Philisteach[d], deir an Tighearna Iehobhah.
9 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Air
son thri lochdan Thìoruis[f], agus air son
cheithir, cha phill mi air falbh a *pheanas*;
a chionn gu-n d' thug iad suas a' bhruid
uile do Edom, agus nach do chuimhnich
iad an coimhcheangal bràthaireil[i].
10 Ach cuiridh mi teine air balla
Thìoruis, a loisgeas 'àrois rìoghail.
11 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Edoim[j], agus air son
cheithir, cha phill mi air falbh a *pheanas*;
a chionn gu-n do ruaig e a bhràthair leis
a' chlaidheamh, agus gu-n do thilg e
uaith a' h-uile iochd, agus gu-n do reub
'fhearg a ghnàth[m], agus gu-n do ghléidh e
a chorruich an còmhnuidh.
12 Ach cuiridh mi teine air Teman, a
loisgeas lùchairtean Bhosrah.
13 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan chloinne Amoin[o],
agus air son cheithir, cha phill mi air
falbh a *pheanas*; a chionn gu-n do reub
iad suas mnathan torrach Ghileaid[q], a
chum an crìocha féin a chur ann am
farsuinneachd.
14 Ach fadaidh mise teine air balla
Rabah, agus loisgidh e sìos a lùchairtean,

B.C. 787.

[a] Seph. 2. 4
[b] caib. 7. 14
[c] 2 Each. 20. 20
[d] Ier. 47. 4
[e] Hos. 1. 1
[f] Ese. xxvi.-xxviii.
[g] Sech. 14. 5
[h] Ier. 25. 30 Ioel 3. 16
[i] 2 Sam. 5. 11 1 Ri. 5. 1 9. 11-14
[j] Ier. 49. 7 Obad. 1, &c.
[k] Ier. 49. 23-27
[l] 2 Ri. 10. 32 13. 7
[m] Ese. 35. 5
[n] Ier. 51. 30
[o] Ier. 49. 1-6 Ese. 25. 2, &c.
[p] 2 Ri. 16. 9
[q] Hos. 13. 16

le iolaich ann an là a' chatha, le cuairt-
ghaoith ann an là na doininn.
15 Agus imichidh an rìgh ann am
braighdeanas, e féin agus a mhòr-uaislean
le 'chéile, deir an Tighearna.

## CAIB. II.

1 *Na breitheanais a bha gu teachd air Moab,*
*4 air Iudah, 6 agus air Israel. 9 Bhagair*
*an Tighearna sluagh Israeil air son am peac-*
*aidhean.*

MAR so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Mhoaib[b], agus
air son cheithir, cha phill mi air falbh a
*pheanas* ; a chionn gu-n do loisg e cnàmh-
an rìgh Edoim gu aol.
2 Ach cuiridh mi teine air Moab, agus
loisgidh e lùchairtean Chirioit, agus bàs-
aichidh Moab le co-ghaoir, le iolaich, le
fuaim na trompaid.
3 Agus gearraidh mi as am breitheamh
as a mheadhon, agus marbhaidh mi 'uile
phrionnsachan maille ris, deir an Tigh-
earna.
4 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Iudah[d], agus air son
cheithir, cha phill mi air falbh a *pheanas* ;
a chionn gu-n d' rinn iad dìmeas air reachd
an Tighearn', agus nach do choimhead
iad 'àitheantan ; agus thug an *diathan*
bréige orra dol air seacharan, iad sin a
chaidh an aithrichean air an déigh.
5 Ach cuiridh mi teine air Iudah[g], agus
loisgidh e lùchairtean Ierusaleim.
6 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Air son thri lochdan Israeil, agus air son
cheithir, cha phill mi air falbh a *pheanas* ;
a chionn gu-n do reic iad am fìrean
air son airgid, agus am bochd air son
bhròg.
7 Tha iad a' saltairt sìos ceann nam
bochd ann an duslach na talmhainn, agus
a' fiaradh slighe nan daoine ciùine : agus
tha duine agus athair a' dol a steach a
chum na h-aon ghruagaich[i], a thruaill-
eadh m'ainme naoimh-sa[j].
8 Agus tha iad 'g an sìneadh féin air
eudaichibh a ghabhadh ann an geall, aig
taobh gach altarach ; agus tha iad ag òl
fìona na muinntir a dhìteadh ann an tigh
an diathan.
9 Gidheadh sgrios mise an t-Amorach
rompa[n], a bha àrd mar àirde nan seudar ;
agus làidir mar na daragaibh : gidheadh
sgrios mise a thoradh os a cheann, agus
a fhreumha foidhe.
10 Fòs thug mi sibhse a nìos o thìr na
h-Eiphit, agus stiùr mi sibh troimh an
fhàsach dà fhichead bliadhna[o]; a chum
gu-n sealbhaicheadh sibh fearann nan
Amorach.
11 Agus thog mi suas *cuid* de 'ur mac-
aibh air son fhàidhean, agus de 'ur
n-òganaich air son Nasarach[q]. Nach
ann mar so a tha e, O chlann Israeil?
deir an Tighearn'.
12 Ach thug sibh do na Nasaraich fìon

R.C. 787.

[a] Isa. 30. 10
Mic. 2. 6
[b] Isa. xv. xvi.
Ier. 48. 1
Ese. 25. 8, &c.
[c] Salm 33. 17
[d] caib. 3. 2
Ier. 9. 25, 26
[e] Salm 147. 20
[f] Eabh. 12. 5-8
[g] 2 Each. 28. 18
[h] Isa. 45. 7
Mic. 1. 12
[i] Ese. 22. 11
[j] Lebh. 20. 3
[k] Gen. 6. 13
18. 17
Salm 25. 14
Eoin 15. 15
[l] Tais. 5. 5
[m] Ier. 20. 9
1 Cor. 9. 16
[n] Ios. 24. 8
[o] Air. 14. 34
Deut. 8. 2
[p] Ier. 4. 22
[q] Air. 6. 2-21
Bre. 13. 5
[r] 2 Ri. 17. 3, 6
18. 9, 11

r'a òl ; agus dh'àithn sibh do na fàidhean,
ag ràdh, na deanaibh fàistneachd[a].
13 Feuch, bruthaidh mise 'ur n-àite,
mar a bhruthas carbad luchdaichte le
arbhar a sguaban.
14 Agus tréigidh a luathas an duine
luath, agus cha bhi an duine làidir treun
'n a neart, ni mò ni an duine cumhachd-
ach e féin a shaoradh.
15 Cha seas esan fòs a laimhsicheas am
bogha, agus cha saor an luath-chosach *e*
*féin* ; ni mò thèarnas an ti a mharcaich-
eas an t-each e féin[c].
16 Agus esan a tha 'daingneachadh a
chridhe am measg nan cumhachdach,
teichidh e air falbh rùisgte 's an là sin,
deir an Tighearna.

## CAIB. III.

1 *Aobhar nam breitheanas a thug Dia air cloinn*
*Israeil. 13 'S an là anns an agair Dia lochd-*
*an Israeil air, sgriosaidh e altairean Bhaail.*

CLUINNIBH am focal so a labhair an
Tighearna 'n 'ur n-aghaidh, O chlann
Israeil, an aghaidh an uile theaghlaich a
thug mi nìos o thìr na h-Eiphit, ag ràdh,
2 Is sibhse mhàin air an do ghabh
mi eòlas a dh'uile theaghlaichibh na tal-
mhainn[e]: uime sin smachdaichidh mi
sibh air son 'ur n-uile lochdan[f].
3 Am feud dithis imeachd le 'chéile,
mur bi iad réidh?
4 Am beuc an leòmhan anns a' choille,
an uair nach 'eil creach air bith aige? an
éigh an leòmhan òg as a' gharaidh, mur
do ghlac e aon ni?
5 Am feud eun tuiteam ann an lìon
air an talamh, far nach 'eil aon rib' air
a shon? an tog *neach* eangach suas o'n
talamh, agus gun ni air bith a ghlacadh?
6 An séidear an trompaid ann am baile,
agus gun eagal a bhi air an t-sluagh? am
bi dòrainn ann am baile[h], agus nach e an
Tighearn' a chuir ann e?
7 Gu deimhin cha dean an Tighearna
Iehobhah aon ni, gun a rùn-dìomhair
fhoillseachadh d'a sheirbhisich na fàidh-
ean[k].
8 Bheuc an leòmhan[l]; cò air nach bi
eagal? labhair an Tighearna Iehobhah[m],
cò nach deanadh fàistneachd?
9 Cuiribh an céill anns na lùchairtibh
'an Asdod, agus anns na tallachaibh 'an
tìr na h-Eiphit, agus abraibh, Cruinnich-
ibh sibh féin air sléibhtibh Shamaria;
agus feuchaibh an t-ioma-luasgadh mòr a
tha 'n a meadhon, agus iadsan a tha air
an sàruchadh innte.
10 Oir cha-n aithne dhoibh a' chòir a
dheanamh[p], tha an Tighearn' ag ràdh;
tha iad a' tasgadh suas fòirneirt agus
creiche 'n an lùchairtibh.
11 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearna Iehobhah ag ràdh, *Bithidh*
eascaraid fòs mu'n cuairt air an fhear-
ann[r]; agus bheir e nuas do neart uait,
agus creachar do lùchairtean.

12 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh,
Amhuil a spìonas am buachaill' a mach á
beul an leòmhain dà chois, no mìr de
chluais; mar sin bheirear a mach clann
Israeil[a], a tha 'chòmhnuidh ann an Sa-
maria, ann an cùil leapa; agus ann an
Damascus, air uirigh.
13 Eisdibh-se agus togaibh fianuis do
thigh Iacoib, tha an Tighearna Iehobhah,
Dia nan sluagh, ag ràdh,
14 Anns an là 's an agair mise lochdan
Israeil air, gu-n agair mi fòs air altairean
Bhet-eil[d]; agus gearrar adhaircean na
h-altarach dhi, agus tuitidh iad chum an
làir.
15 Agus buailidh mi an tigh-geamh-
raidh[f] maille ris an tigh-shamhraidh[g];
agus sgriosar na tighean ìbhori[h], agus
thig crìoch air na tighean mòra, deir an
Tighearna.

## CAIB. IV.

1 *Chronaicheadh Israeil air son am fòirneirt,* 4 *an iodhol-aoraidh,* 6 *agus an ceannairc an aghaidh an Tighearna.*

CLUINNIBH-SE am focal so, O spréidh
Bhasain[k], a tha air sliabh Shamaria;
a tha 'sàruchadh nam bochd, a tha 'bruth-
adh nam feumach; a tha 'g ràdh ri am
maighstiribh, Thugaibh d'ar n-ionnsuidh
agus òlamaid.
2 Mhionnaich an Tighearna Iehobhah
air a naomhachd[l], Feuch, gu-n tig oirbh
na làithean anns an toir e sibh air falbh
le dubhanaibh[m], agus 'ur sliochd le dubh-
anaibh-iasgaich.
3 Agus théid sibh a mach air na beal-
aichean[n], gach *bò air a' bhealach* m'a
coinneamh; agus tilgear sibh anns an
tigh-chasgairt, deir an Tighearna.
4 Rachaibh gu Bet-el[p] agus ciontaich-
ibh; aig Gilgal[q] deanaibh 'ur lochdan
lìonmhor; agus thugaibh leibh 'ur n-iob-
airtean gach maduinn[r], 'ur deachamh[s]
gach tri bliadhna;
5 Agus ìobraibh iobairt-bhuidheachais
le taois ghoirt[u], agus éighibh, cuiribh an
céill na saor-thabhartais[v]; oir tha so tait-
neach dhuibh[x], O chlann Israeil, deir an
Tighearna Iehobhah.
6 Agus thug mi fòs dhuibh gloine
fhiacal 'n 'ur n-uile bhailtibh, agus goinne
arain[z] ann 'ur n-uile lùchairtibh: gidheadh
cha do phill sibh riumsa, deir an Tigh-
earn'.
7 Agus chum mi uaibh mar an ceudna
an t-uisge, 'n uair a bha fathasd tri
mìosa gu fogharadh; agus thug mi air
frasadh air aon bhaile, agus gun fhras-
adh air baile eile; air aon chuid thàinig
an t-uisge; agus a' chuid eile air nach
d' thàinig an t-uisge, shearg e.
8 Agus shiubhail dà no tri de bhailtean
gu aon bhaile, a dh'òl uisge; ach cha robh
iad air an sàsuchadh: gidheadh cha do
phill sibh riumsa, deir an Tighearna.
9 Bhuail mi sibh le seargadh[d] agus le

B.C. 787.

[a] Ròm. 11. 4, 5
[b] Ier. 5. 3
[c] Deut. 28. 27, 60
[d] Hos. 10. 14, 15
[e] Gen. 19. 24, 25
[f] Ier. 36. 22
[g] Bre. 3. 20
[h] 1 Ri. 22. 39
[i] Ese. 13. 5 Mat. 25. 13
[j] Dan. 2. 28
[k] Salm 22. 12
[l] Salm 89. 35
[m] Ier. 16. 16
[n] Ese. 12. 5, 12
[o] Tuir. 2. 13
[p] caib. 3. 14
[q] Hos. 4. 15 12. 11
[r] Air. 28. 3, 4
[s] Deut. 14. 28
[t] Isa. 55. 6, 7
[u] Lebh. 7. 13
[v] Lebh. 22. 18, 21
[w] caib. 4. 4
[x] Mat. 23. 33
[y] caib. 8. 14 1 Ri. 19. 3
[z] Ese. 16. 27
[a] caib. 6. 12 Deut. 29. 18
[1] *a rinn.*
[b] Iob 12. 22
[c] caib. 4. 13 Ier. 13. 16
[d] Deut. 28. 22

crith-reodha; 'n uair a dh'fhàs 'ur gàr-
aidhean agus 'ur fion-liosan, 'ur croinn-
fhìge, agus 'ur croinn-olaidh, dh'ith a'
phailm-chnuimh *iad*: gidheadh cha do
phill sibh riumsa[b], deir an Tighearna.
10 Chuir mi 'n 'ur measg a' phlàigh, a
réir nòis na h-Eiphit[c]; mharbh mi 'ur
n-òganaich leis a' chlaidheamh, agus thug
mi air falbh 'ur n-eacha, agus thug mi
air droch fhàile 'ur caimp teachd a nìos
gu'r pollairibh: gidheadh cha do phill
sibh riumsa, deir an Tighearna.
11 Sgrios mi *cuid* dibh, mar a sgrios
Dia Sodom agus Gomorah[e], agus bha sibh
mar aithinne air a spìonadh as an losgadh:
gidheadh cha do phill sibh riumsa, deir
an Tighearn'.
12 Air an aobhar sin mar so ni mi riut,
O Israeil; agus a chionn gu-n dean mi so
riut, ulluich thu féin gu còdhail a chumail
ri d' Dhia[i], O Israeil.
13 Oir feuch, esan a dhealbhas na sléibh-
tean, agus a chruthaicheas a' ghaoth,
agus a dh'fhoillsicheas do dhuine ciod
is smuainte dha[j]; esan a ni a' mhaduinn
'n a dorchadas, agus a shaltras air ionad-
aibh àrda na talmhainn, Iehobhah, Dia
nan sluagh, is e 'ainm.

## CAIB. V.

1 *Tuireadh air son Israeil.* 4 *Earail chum aith-reachais.* 21 *Chuir Dia cùl ri seirbhis chealg-ach an t-sluaigh.*

EISDIBH-SE am focal so a tha mise
'cur an céill 'n 'ur n-aghaidh, *eadhon*
tuireadh, O thigh Israeil.
2 Thuit, *agus* cha-n éirich na's mò, òigh
Israeil[o]: tha i sìnte mach air a fearann
féin; cha-n 'eil neach ann g'a togail suas.
3 Oir mar so tha an Tighearna Iehobhah
ag ràdh, A' chaithir a chaidh a mach 'n a
mìle, fàgaidh i ceud; agus i sin a chaidh
a mach 'n a ceud, fàgaidh i deichnear aig
tigh Israeil.
4 Uime sin, mar so tha an Tighearn' ag
ràdh ri tigh Israeil; Iarraibh-se mise[t],
agus mairidh sibh beò:
5 Ach na h-iarraibh Bet-el[w], agus na
rachaibh a steach gu Gilgal, agus na siùbh-
laibh thairis gu Beer-seba[y]: oir théid
Gilgal gu deimhin ann am braighdeanas,
agus thig Bet-el gu neo-ni.
6 Iarraibh an Tighearn' agus mairidh
sibh beò; air eagal gu-m bris e mar theine
air tigh Ioseiph, agus gu-n loisg e tigh
Israeil, agus nach bi aon neach ann gu
'mhùchadh.
7 Sibhse 'tha 'tionndadh breitheanais
gu searbhadas[a], agus a' leigeadh dhibh
fìreantachd air an talamh,
8 *Iarraibh esan* a tha 'deanamh[1] nan
seachd reultan agus Orion; agus a' tionn-
dadh sgàile a' bhàis gu maduinn[b], agus a
ni an là dorcha mar an oidhche[c]: a tha
'gairm air uisgeachaibh na fairge, agus
'g an dòrtadh a mach air aghaidh na
talmhainn; is e Iehobhah 'ainm:

9 A neartaicheas an creachta an agh-
aidh an tréin; air chor as gu-n tig an
*duine* creachta an aghaidh an daingnich.
10 Is fuath leo esan a bheir achmhasan
anns a' gheata[b]: agus is gràin leo esan a
labhras gu h-ionraic.
11 Air an aobhar sin, a chionn gu bheil
sibh a' saltairt air a' bhochd[d], agus a'
gabhail uaith duaise de chruithneachd;
*ged* thog sibh tighean de chlachaibh
snaidhte, gidheadh cha-n àitich sibh iad;
*ged* shuidhich sibh fìon-liosan taitneach,
gidheadh cha-n òl sibh fìon diubh.
12 Oir is aithne dhomh-sa 'ur lochdan
lìonmhor, agus 'ur peacaidhean mòra;
sibhse a tha 'claoidh an fhìrein[e], a tha
'gabhail duaise[g], agus a' cur a' bhochd a
leth-taobh anns a' gheata.
13 Air an aobhar sin fanaidh an duine
glic 'n a thosd anns an àm sin; oir is
aimsir olc i.
14 Iarraibh-se maith[j], agus ni h-e olc,
a chum gu mair sibh beò: agus mar sin
bithidh an Tighearna, Dia nan sluagh
leibh[k], mar a labhair sibh féin.
15 Fuathaichibh an t-olc, agus gràdh-
aichibh am maith, agus daingnichibh
breitheanas anns a' gheata; theagamh
gu-m bi an Tighearna, Dia nan sluagh
gràsmhor do iarmad Ioseiph[m].
16 Oir mar so tha Iehobhah, Dia nan
sluagh, an Tighearn', ag ràdh, *Bithidh*
caoidh anns na h-uile shràidibh; agus
their iad anns na h-uile rathaidibh mòra,
Mo thruaighe, mo thruaighe! agus gairm-
idh iad an treabhaiche gu bròn, agus iad-
san a tha eòlach air caoidh[p] gu tuireadh.
17 Agus anns a' h-uile fhìon-lios bith-
idh caoineadh: oir gabhaidh mise troimh
do mheadhon, deir an Tighearn'.
18 Is truagh dhuibh-se a tha 'g iarraidh
là an Tighearna. Ciod e sin duibh-se là
an Tighearna? dorchadas agus cha-n e
solus[r].
19 Ceart mar gu-n teicheadh duine o
leòmhan, agus gu-n coinnicheadh math-
ghamhuin e; no gu-n rachadh e steach
d'a thigh, agus a làmh a leigeadh air
a' bhalla, agus gu-n deanadh nathair a
theumadh.
20 Nach bi là an Tighearna 'n a dhorch-
adas, agus ni h-ann 'n a sholus? eadhon
ro dhorcha, agus gun soilleireachd air
bith ann?
21 Is fuath leam, is beag orm 'ur làith-
ean-féille[v], agus cha ghabh mi tlachd ann
am fàile 'ur n-àrd-fhéillean.
22 Ged ìobair sibh dhomh ìobairtean-
loisgte, agus tabhartais-bhìdh, cha ghabh
mi *iad*[w]: ni mò bheir mi fainear tabhart-
ais-shìth 'ur beathaiche reamhra.
23 Buin uam fuaim d'òran; agus ceòl
do chlàrsach cha-n éisd mi[y].
24 Ach ruitheadh breitheanas sìos mar
uisgeachan[z], agus fìreantachd mar shruth
làidir.
25 An do thairg sibh dhomh-sa ìobairt-

R.C. 787.

[a] Deut. 32. 17-19
Ese. 20. 8, 24
[b] caib. 7. 10-17
Isa. 29. 21
[c] 2 Ri. 17. 6
[d] caib. 4. 1
[e] caib. 2. 6
[f] Isa. 32. 9-11
Seph. 1. 12
[g] Salm 26. 9, 10
[h] Deut. 7. 6
[i] Gen. 10. 10
Isa. 10. 9, *Calno*
[j] Isa. 55. 2
[k] 2 Each. 15. 2
[l] caib. 9. 10
Isa. 47. 7
Ese. 12. 27
[m] Ecs. 32. 30
2 Ri. 19. 4
Ioel 2. 14
[n] Isa. 5. 12
[o] 1 Each. 23. 5
2 Each. 29. 27
[p] Ecl. 12. 5
Ier. 9. 17
[q] caib. 5. 6
Ier. 30. 15
[r] Ioel 2. 2
Seph. 1. 14, 15
[s] Ier. 51. 14
Eabh. 6. 13, 17
[t] Salm 106. 40
[u] Salm 47. 4
[v] Isa. 1. 11-15
[w] Salm 50. 8-13
Ier. 6. 20
[x] caib. 5. 13
[1] no, *cha-n fheud sinn luaidh, &c.*
[y] 1 Each. 25. 1-7
[z] Mic. 6. 8

ean agus tabhartais anns an fhàsach ré
dhà fhichead bhliadhna[a], O thigh Israeil?
26 *Ni h-eadh*, ach ghiùlain sibh pàilliun
'ur Moloich, reul 'ur dé Chiuin, 'ur
dealbhan, a rinn sibh dhuibh féin.
27 Uime sin bheir mise oirbh imeachd
ann am bruid taobh thall Dhamascuis[c],
tha an Tighearna, do'n ainm Dia nan
sluagh, ag ràdh.

## CAIB. VI.

1 *Smachdaichear Israeil air son an neo-gheam-
nuidheachd,* 10 *agus air son am peacaidh-
ean.*

IS truagh dhoibh-san a tha gu suaimh-
neach[f] ann an Sion, agus ag earbsadh
á sliabh Shamaria; a tha 'g an ainmeach-
adh féin air tùs nan cinneach[h], gus am
bheil imeachd tighe Israeil.
2 Siùbhlaibh thairis gu Calneh[i], agus
faicibh; agus rachaibh as a sin gu Hamat
mòr: an sin rachaibh sìos gu Gat nam
Philisteach: am fearr iadsan na na rìogh-
achdan so? no am bheil an crìocha na's
mò na 'ur crìoch-se?
3 *Is truagh* dhoibh-san a tha 'cur an
droch là fad' uatha[l], agus a' toirt am
fagus àite-suidhe an fhòirneirt:
4 A tha 'luidhe air leapaichibh deud-
chnàmh, agus 'g an sìneadh féin air an
uirighibh; a tha ag itheadh uan an treud,
agus nan laogh á meadhon an tigh-
bhiadhaidh:
5 A tha 'seinn do fhuaim na clàrsaich[n];
a tha cosmhuil ri Daibhidh[o], a' dealbh
dhoibh féin inneala-ciùil:
6 A tha 'g òl fìona ann an cuachaibh,
agus 'g an ungadh féin le tagha gach
olaidh: ach nach 'eil doilich air son àmh-
ghair Ioseiph[q].
7 Air an aobhar sin a nis théid iad ann
am bruid leis a' cheud chuid a dh'fhalbhas
ann am braighdeanas; agus bheirear air
falbh cuirm na muinntir a bha 'g an sìn-
eadh féin.
8 Mhionnaich an Tighearna Iehobhah
air féin[s], tha Iehobhah, Dia nan sluagh
ag ràdh, Is gràin leam[t] òirdheirceas
Iacoib[u], agus is fuath leam a lùchairtean:
uime sin bheir mi seachad am baile, agus
gach ni a tha ann.
9 Agus tarlaidh ma dh'fhanas deich-
near fhear ann an aon tigh, gu faigh iad
bàs.
10 Agus togaidh caraid duine suas e,
agus esan a loisgeas e, chum na cnàmhan
a thoirt á mach as an tigh; agus their e
ris-san a tha steach 's an tigh, *Am bheil
aon neach* fathasd leat? Agus their
esan, Cha-n 'eil. An sin their e, Bi a'd'
thosd[x]. A chionn nach 'eil iad a' toirt
luaidh air ainm Iehobhah[1].
11 Oir feuch, àithnidh an Tighearn',
agus buailidh e an tigh mòr le bèarnaibh,
agus an tigh beag le sgoltaibh.
12 An ruith eich air carraig? an
treabhar i le daimh? oir thionndaidh

sibh breitheanas gu domblas[a], agus toradh
an ionracais gu iteodha[b].
13 Sibhse a tha ri gairdeachas ann an ni
a's neo-ni ; a tha ag ràdh, Nach do ghabh
sinn do ar n-ionnsuidh uachdaranachd le
ar neart féin ?
14 Agus, feuch, dùisgidh mise suas
cinneach 'n 'ur n-aghaidh[c], O thigh
Israeil, tha Iehobhah, Dia nan sluagh ag
ràdh ; agus sàruichidh iad sibh o dhol a
steach Hamait, gu ruig amhainn an
fhàsaich[e].

## CAIB. VII.

1 *Rinn Amos urnuigh, agus ghabh Dia aithreachas a thaobh an uilc a bha e gu 'thoirt air Israel.* 7 *Le balla agus sreing-riaghailt nochdadh léir-sgrios Israeil.* 10 *Rinn Amasiah gearan an aghaidh Amois.* 14 *Chuir Amos an céill a dhreuchd.*

MAR so thaisbein an Tighearna Ieho-
bhah dhomh-sa, agus, feuch, dhealbh
e locuist ann an toiseach teachd a nìos an
fhàis mu dheireadh ; agus, feuch, b'e sin
am fàs deireannach, an déigh buain an
rìgh.
2 Agus tharladh 'n uair a chuir iad crìoch
air itheadh luibhean na tìre, gu-n d'thubh-
airt mise, O Thighearna Iehobhah, maith,
guidheam ort ; cò thogas suas[1] Iacob ? oir
tha e ro bheag.
3 Ghabh an Tighearn' aithreachas dheth
so[k]: Cha tachair so, deir an Tighearna.
4 Mar so thaisbein an Tighearna Ieho-
bhah dhomh-sa ; agus, feuch, ghairm an
Tighearna Iehobhah gu breitheanais le
teine, agus loisg e an doimhne mhòr:
agus shluig e suas earrann.
5 An sin thubhairt mise, O Thighearna
Iehobhah, sguir, guidheam ort : cò thogas
suas Iacob ? oir tha e ro bheag.
6 Ghabh an Tighearn' aithreachas
dheth so : Cha tachair so fòs, deir an
Tighearna Iehobhah.
7 Mar so thaisbein e dhomh ; agus,
feuch, sheas an Tighearn' air balla *deanta*
le sreing-riaghailt, agus sreang-riaghailt
'n a làimh.
8 Agus thubhairt an Tighearna rium ;
Ciod tha thu 'faicinn, Amois ? Agus
thubhairt mise, Sreang-riaghailt. An sin
thubhairt an Tighearna, feuch, cuiridh
mise sreang-riaghailt[o] ann am meadhon
mo shluaigh Israeil ; cha ghabh mi na's
mò seachad orra tuilleadh[p].
9 Agus cuirear ionadan àrda Isaaic[2]
fàs ; agus nithear naomh-ionadan Israeil
'n an làraich sgaoilte, agus éiridh mise an
aghaidh tighe Ieroboaim leis a' chlaidh-
eamh[s].
10 An sin chuir Amasiah, sagart Bhet-
eil[u], fios gu Ieroboam[v] rìgh Israeil, ag
ràdh, Dhealbh Amos foill a'd' aghaidh
ann am meadhon tighe Israeil : cha-n
urrainn am fearann a bhriathran uile
ghiùlan.
11 Oir mar so tha Amos ag ràdh, Gheibh

R.C. 787.

[a] caib. 5. 7
[b] Hos. 10. 4
[c] Ier. 5. 15
[d] 1 Ri. 12. 32; 13. 1
[e] Air. 34. 8; 1 Ri. 8. 65
[f] Sech. 13. 5
[g] caib. 1. 1
[h] Mic. 2. 6
[i] Ese. 21. 2
[j] Ier. 28. 12, &c. 29.21, &c.
1 no, *cionnus a sheasas, &c.*
[k] Deut. 32. 36; Ion. 3. 10
[l] Ese. 7. 2
[m] caib. 7. 8
[n] caib. 5. 23
[o] Tuir. 2. 8
[p] caib. 8. 2; Ese. 7. 2-9
[q] caib. 6. 9, 10
2 *Beer-seba, Gen. 26. 25; 46. 1.*
[r] Gnà. 30. 14
[s] 2 Ri. 15. 10
[t] Mal. 1. 13
[u] 1 Ri. 12. 32
[v] 2 Ri. 14. 23
[w] Deut. 25. 13-16; Mic. 6. 10, 11
[x] Gnà. 20. 23

Ieroboam bàs leis a' chlaidheamh ; agus
bheirear Israel gu deimhin air falbh ann
am bruid as an tìr féin.
12 Thubhairt Amasiah mar an ceudna
ri Amos ; O fhiosaiche, falbh, teich thusa
gu tìr Iudah, agus ith aran an sin, agus
an sin dean fàistneachd :
13 Ach na dean fàistneachd na's mò
ann am Bet-el : oir is e sin naomh-ionad
an rìgh[d], agus is e sin teach na rìogh-
achd.
14 An sin fhreagair Amos, agus thubh-
airt e ri Amasiah, Cha b'fhàidh mise[j], ni
mò bu mhac fàidh mi ; ach bu bhuach-
aille spréidhe mi[g], agus fear-tionail meas
sicamoir :
15 Agus thug an Tighearna mi o bhi
'leantuinn an treud ; agus thubhairt an
Tighearna rium, Falbh, dean fàistneachd
do m' phobull Israeil.
16 A nis uime sin, cluinn thusa focal
an Tighearna : tha thu ag ràdh, Na dean
fàistneachd an aghaidh Israeil[h], agus na
sileadh d'fhocal an aghaidh tighe Isaaic[i].
17 Air an aobhar sin, mar so tha an
Tighearn' ag ràdh[j], Bithidh do bhean
'n a striopaich anns a' bhaile, agus tuit-
idh do mhic agus do nigheana leis a'
chlaidheamh ; agus bithidh d'fhearann
air a roinn leis an t-sreing : agus gheibh
thu bàs ann am fearann truaillte, agus
théid Israel gu deimhin air falbh ann am
bruid, a mach á 'dhùthaich féin.

## CAIB. VIII.

1 *Le cliabh de mheas samhraidh nochdadh gu robh crìoch Israeil am fagus.* 4 *Thugadh achmhasan dhoibh do bhrìgh gu robh iad a' toirt air bochdan an fhearainn fàilneachadh.* 11 *Bhagradh an sluagh le dìth focal an Tighearna.*

MAR so thaisbein an Tighearna Ieho-
bhah dhomh-sa ; agus, feuch, cliabh
de mheas samhraidh.
2 Agus thubhairt e, Ciod tha thu 'faic-
inn, Amois ? Agus thubhairt mise, Cliabh
de mheas samhraidh. An sin thubhairt
an Tighearna rium, Tha a' chrìoch air
teachd air mo shluagh-sa Israel[l]; cha
ghabh mise seachad orra na's mò[m].
3 Agus bithidh òrain an teampuill[n]
'n an ulfhartaich anns an là sin, tha
an Tighearna Iehobhah ag ràdh : *bithidh*
mòran chorpa marbha anns gach ionad[q]:
tilgidh iad gu tosdach a mach *iad.*
4 Cluinnibh so, O sibhse a tha 'slug-
adh suas an ainnis[r], eadhon a thoirt air
bochdan an fhearainn fàilneachadh,
5 Ag ràdh, C'uin a théid a' ghealach ùr
seachad[t], a chum gu-n reiceamaid sìol ?
agus an t-sàbaid, a chum gu-n tugamaid
a mach cruithneachd ? a' deanamh na
h-ephah beag[w], agus an t-séceil mòr ; agus
a' deanamh na meighe mearachdach le
eeilg[x]:
6 A' ceannach nam bochd air son

airgid, agus an fheumaich air son bhròg ;
a' reic fòs deireadh a' chruithneachd?
7 Mhionnaich an Tighearn' air òirdheirc-
eas Iacoib, Gu deimhin cha dì-chuimhnich
mi gu bràth an uile oibre[a].
8 Nach criothnaich am fearann air son
so? agus nach dean gach duine a tha
'chòmhnuidh ann caoidh[c]? agus nach
éirich amhuil tuil thar an iomlan deth?
nach tilgear a mach, agus nach bàthar e,
mar gu-m b'ann le amhainn na h-Eiphit?
9 Agus tarlaidh air an là sin, tha an
Tighearna Iehobhah ag ràdh, gu-n toir
mise air a' ghréin dol fodha air mheadhon-
là[e], agus ni mi an talamh dorcha 's an là
shoilleir.
10 Agus tionndaidhidh mi 'ur féillean
gu bròn, agus 'ur n-òrain uile gu tuireadh;
agus bheir mi air na h-uile leasraibh
eudach-saic[f], agus air gach aon cheann
maoile, agus ni mi e mar chumha air son
aon mhic[g], agus a chrìoch mar là searbh.
11 Feuch tha na làithean a' teachd,
tha an Tighearna Iehobhah ag ràdh, 's an
cuir mise gort anns an fhearann ; cha-n i
gort *dhìth* arain, no tart *dhìth* uisge, ach
a *dhìth* éisdeachd fhocal an Tighearna[i].
12 Agus siùbhlaidh iad o fhairge gu
fairge, agus o'n àirde tuath, eadhon gus
an àird an ear; ruithidh iad air an ais
agus air an aghaidh, a dh'iarraidh focail
an Tighearn', agus cha-n fhaigh iad e.
13 Anns an là sin fannaichidh na
h-òighean maiseach agus na h-òganaich le
tart.
14 Iadsan a tha 'mionnachadh[k] air
peacadh Shamaria[l], agus ag ràdh, Tha
do dhia-sa beò, O Dhain, agus tha cùis-
aoraidh Bheer-seba beò[n]; tuitidh eadhon
iadsan, agus cha-n éirich iad suas gu
bràth tuilleadh.

## CAIB. IX.

1 *Làn dearbhadh lèir-sgrios Israeil.* 11 *Togaidh Dia suas pàilliun Dhaibhidh,* 14 *agus bheir e air a h-ais bruid a shluaigh.*

CHUNNAIC mi an Tighearna' n a sheas-
amh air an altair; agus thubhairt e,
Buail an t-àrd-dhorus, air chor as gu-n
criothnaich na h-ursannan : oir gearraidh
mise 's a' cheann iad[q], an t-iomlan diubh;
agus an sliochd marbhaidh mi leis a'
chlaidheamh : an ti a theicheas dhiubh
cha téid e as ; agus an ti a ghabhas an
ruaig dhiubh cha tèarnar e.
2 Ged chladhaich iad gu ruig an
t-ionad ìochdarach[t], as a sin bheir mo
làmh-sa nìos iad; ged théid iad a suas gu
nèamh[u], as a sin bheir mise nuas iad :
3 Agus ged fholaich siad iad féin ann
am mullach Charmeil, rannsaichidh mise,
agus bheir mi mach as a sin iad ; agus
ged bhitheadh iad air am folach o m'sheall-
adh ann an ìochdar na fairge, an sin bheir

B.C. 787.

a Ier. 17. 1
Hos. 8. 13
b Deut 28.65
Ese. 5. 12
c Hos. 4. 3
d Mic. 1. 4
e Isa. 59. 9, 10
1 *a speuran os ceann na talmhainn, Gen. 1. 7.*
f Ese. 7. 18
g Ier. 6. 26
h Ier. 47. 4
i Salm 74. 9
j Deut. 4. 31
k Hos. 4. 15
l Deut. 9. 21
1 Ri. 12. 28, 29
Hos. 8. 5
m caib. 8. 8
Ecl. 8. 11
n caib. 5. 5
o Gnio. 15. 15-17
p Lebh. 26. 5
q Salm 68. 21
r Ioel 3. 18, 20
s Ese. 36. 33
t Salm 139. 8-10
u Obad. 4
v Ier. 32. 41

mi àithne do'n nathair, agus ni i an teum-
adh :
4 Agus ged rachadh iad gu daorsa roimh
an naimhdean, an sin bheir mise àithne
do'n chlaidheamh[b], agus marbhaidh e
iad : agus leagaidh mi mo shùilean orra
chum uilc, agus ni h-ann a chum maith.
5 Oir is e an Tighearna Iehobhah, Dia
nan sluagh a bheanas ris an fhearann,
agus leaghaidh e[d]; agus ni na h-uile a tha
'chòmhnuidh ann caoidh ; agus éiridh e
suas gu h-iomlan mar thuil, agus bàthar
e, mar gu-m b'ann le amhainn na h-Ei-
phit.
6 Is esan a thogas 'àrd-sheòmraichean
anns na nèamhan, agus a shuidhicheas
a thigh-tasgaidh[1] air an talamh ; an ti
a ghairmeas air uisgeachaibh na fairge,
agus a dhòirteas iad a mach air aghaidh
na talmhainn : is e Iehobhah 'ainm.
7 Nach 'eil sibh mar chloinn nan Etiop-
ach dhomh-sa, O chlann Israeil? tha an
Tighearn' ag ràdh. Nach d' thug mise
Israel á tìr na h-Eiphit : agus na Philist-
ich á Caphtor[h], agus na Sirianaich á Cir?
8 Feuch, tha sùilean an Tighearna Ieho-
bhah air an rìoghachd chiontaich, agus
sgriosaidh mise bhàrr aghaidh na tal-
mhainn i : a mhàin cha mhill mi gu tur
tigh Iacoib[j], deir an Tighearn'.
9 Oir feuch, bheir mise àithne, agus
criathraidh mi tigh Israeil am measg nan
uile chinneach, mar a chriathrar *sìol* ann
an criathar, gidheadh cha tuit an sìlean
a's lugha dheth air an talamh.
10 Bàsaichidh uile pheacaich mo
shluaigh-sa leis a' chlaidheamh, a tha
'g ràdh, Cha bheir an t-olc oirnn[m], agus
cha ghlac e sinn gu h-obann.
11 Anns an là sin togaidh mise suas
pàilliun Dhaibhidh[o] a tha air tuiteam,
agus dùinidh mi suas a bhèarnan ; agus
togaidh mi suas a làraichean, agus cuiridh
mi suas e mar anns na làithibh o shean :
12 A chum gu-n sealbhaich iad na
mhaireas de Edom, agus na h-uile chinn-
ich a dh'ainmichear air m'ainm-sa, deir
an Tighearn' a ni so.
13 Feuch tha na làithean a' teachd, tha
an Tighearn' ag ràdh, anns am beir an
treabhaiche air a' bhuanaiche[p], agus fear-
bruthaidh nam fìon-dhearc air fear-cur
an t-sìl ; agus silidh na sléibhtean fìon
milis[r], agus leaghaidh na h-uile chnuic.
14 Agus bheir mise air a h-ais a rìs
bruid mo shluaigh Israeil[s], agus togaidh
iad na bailtean fàsa, agus ni iad an
àiteachadh ; agus suidhichidh iad fìon-
liosan, agus òlaidh iad am fìon ; ni iad
fòs liosan, agus ithidh iad an toradh.
15 Agus suidhichidh mise iad 'n am
fearann[v], agus cha bhi iad na's mò air an
spìonadh a nìos as an fhearann a thug
mise dhoibh, deir an Tighearna do Dhia-
sa.

# LEABHAR AN FHAIDH OBADIAH.

## CAIB. I.

1 *Léir-sgrios Edoim,* 3 *air son uabhair a chridhe,* 10 *agus a ghiùlain a thaobh sluaigh Israeil 'n an teanntachd.* 17 *Saorsa agus buaidh Iacoib.*

SEALLADH Obadiah. Mar so tha
an Tighearna Iehobhah ag ràdh a
thaobh Edoim[c]: Chuala sinn aithris o an
Tighearn', agus chuireadh teachdaire am
measg nan cinneach, *ag ràdh,* Eiribh-se,
agus éireamaid-ne suas 'n a h-aghaidh ann
an cath.
2 Feuch, rinn mise beag thu am measg
nan cinneach: tha thu gu mòr air do
chur fo dhìmeas.
3 Mheall uabhar do chridhe thu, O thusa
a tha 'chòmhnuidh ann an sgoltaibh nan
creag, ann ad chòmhnuidh àird; a tha 'g
ràdh ann ad chridhe[d], Cò bheir a nuas mi
chum an làir?
4 Ged àrdaich thu thu féin mar an iol-
air[e], agus ged shuidhich thu do nead am
measg nan reultan, as a sin bheir mise
nuas thu, deir an Tighearna.
5 Ma thig mèirlich a d'ionnsuidh, ma
thig gaduichean anns an oidhche, (cionnus
a ghearradh as thu!) nach goideadh iad
gus am bitheadh gu leòir aca? nan tigeadh
luchd-tional nam fìon-dhearc a d' ionn-
suidh, nach fagadh iad dìoghlum de na
dearcaibh?
6 Cionnus tha Esau air 'iarraidh a
mach[i]! a nithe folaichte air an rannsach-
adh[j]!
7 Thug uile dhaoine do chomuinn a
chum na crìche thu; na daoine 'bha 'n
sìth riut, a dh'ith aran leat, mheall iad
thu, agus bhuadhaich iad ann ad aghaidh:
leag iad ribe fodhad: cha-n 'eil tuigse
's am bith annad[l].
8 Nach sgrios mise 's an là sin, tha an
Tighearn' ag ràdh, araon na daoine glice
mach á Edom, agus tuigse á sliabh Esau?
9 Agus claoidhear do dhaoine treuna-
sa[n], O Themain; a chum gu-n gearrar as
gach duine de shliabh Esau le àr.
10 Air son d' ainneirt an aghaidh do
bhràthar Iacoib[o], ni nàire do chòmhdach-
adh, agus bithidh tu air do ghearradh as
gu bràth.
11 Anns an là 's an do sheas thu air an
taobh eile, anns an là 's an d' thug na
coimhich a shluagh ann am bruid, anns
an deachaidh coigrich a steach air a gheat-
achan, agus anns an do thilg iad crannchur
air Ierusalem[a], *bha* eadhon thusa mar aon
diubh.
12 Ach cha bu chòir dhuit amharc *le*
*sòlas* air là do bhràthar[b], anns an là 's an
d'rinneadh coigreach dheth: ni mò bu
chòir dhuit gairdeachas a dheanamh os
ceann cloinne Iudah ann an là an léir-
sgrios: ni mò bu chòir dhuit labhairt gu
h-uaibhreach ann an là an àmhghair.
13 Cha bu chòir dhuit dol a steach air
geata mo shluaigh-sa ann an là an àmh-
ghair; seadh, cha bu chòir dhuit amharc
*le sòlas* air an teinn ann an là an airce;
no làmh a chur air am maoin ann an là
an àmhghair.
14 Ni mò bu chòir dhuit seasamh anns
an t-slighe tharsuinn, a ghearradh as na
dream a chaidh as d'a mhuinntir; ni mò
bu chòir dhuit iadsan a mhair d'a chuid-
eachd a thoirt suas ann an là an dòr-
ainn.
15 Oir tha là an Tighearna dlùth air na
h-uile chinnich[f]: mar a rinn thusa, nith-
ear riut[g]: pillidh do luigheachd air do
cheann féin.
16 Oir amhuil a dh'òl sibhse air mo
shliabh naomh-sa, òlaidh na h-uile chinn-
ich mu'n cuairt; seadh òlaidh, agus sluig-
idh iad sìos; agus bithidh iad mar nach
bitheadh iad idir ann.
17 Ach air sliabh Shioin bithidh saorsa[h],
agus bithidh naomhachd[1]; agus sealbh-
aichidh tigh Iacoib an sealbh féin.
18 Agus bithidh tigh Iacoib 'n a theine[k],
agus tigh Ioseiph 'n a lasair; agus tigh
Esau 'n a asbhuain; agus lasaidh, agus
loisgidh iadsan iad; agus cha-n fhàgar a
h-aon beò de thigh Esau; oir labhair an
Tighearn' *e.*
19 Agus gabhaidh iadsan o dheas sealbh
air sliabh Esau[m]; agus iadsan o'n chòmh-
nard air na Philistich; agus sealbhaich-
idh iad machair Ephraim, agus machair
Shamaria; agus *sealbhaichidh* Beniamin
Gilead.
20 Agus *sealbhaichidh* braighdean an
t-sluaigh so de chloinn Israeil, fearann
nan Canaanach, eadhon gu Sarephat;
agus sealbhaichidh braighdean Ierusaleim,
a tha 'an Sepharad, bailtean na h-àirde
deas[p].
21 Agus thig fir-shaoraidh nìos air sliabh
Shioin[q], a thoirt breith air sliabh Esau;
agus bithidh an rìoghachd leis an Tigh-
earna[r].

R.C. 587.

[a] Ioel 3. 3 Nah. 3. 10
[b] Mic. 4. 11; 7. 8, 10
[c] Isa. 21. 11; 34. 5, &c. Ier. 49. 7, &c. Ese. 25. 12 Ioel 3. 19 Mal. 1. 3, 4
[d] Isa. 14. 13-15
[e] Iob 20. 6
[f] Ese. 30. 3
[g] Hab. 2. 8
[h] Ioel 2. 32
[1] *bithidh i 'n a naomh-ionad, Ioel 3. 17; Sech. 8. 3.*
[i] Salm 139. 1
[j] Dan. 2. 22
[k] Isa. 10. 17
[l] Isa. 19. 11-14
[m] Am. 9. 12
[n] Salm 76. 5
[o] Salm 137. 7 Ese. 35. 5
[p] Ier. 32. 44
[q] 1 Tim. 4. 16
[r] Sech. 14. 9 Luc. 1. 33

# LEABHAR AN FHAIDH IONAH.

## CAIB. I.

1 *Dh'orduich Dia do Ionah dol gu Ninebheh,* 3 *ach theich e gu Tarsis.* 4 *Bhac Dia e air an t-slighe le doininn ro mhòr.* 11 *Thilgeadh 's an fhairge e leis na maraichean,* 17 *agus shluig iasg mòr suas e.*

B.C. 862.

A NIS thàinig focal an Tighearna gu Ionah mac Amitai[b], ag ràdh,

2 Eirich, imich gu Ninebheh[c], am baile mòr sin, agus tog do ghuth 'n a aghaidh; oir tha an aingidheachd air teachd a nìos a'm' làthair-sa[d].

3 Ach dh'éirich Ionah suas gu teicheadh do Tharsis o fhianuis an Tighearn'[f]; agus chaidh e sìos gu Iopa[g]; agus fhuair e long a' dol gu Tarsis, agus phàigh e an luachaisig, agus chaidh e sìos innte, gu dol leo gu Tarsis, o làthair an Tighearn'.

4 Ach chuir an Tighearn' a mach gaoth mhòr air an fhairge[h], agus bha onfha ro mhòr air an fhairge; ionnus gu-n do shaoil iad gu-m bitheadh an long air a briseadh.

5 An sin bha eagal air na maraichean agus ghlaodh iad gach duine r'a dhia; agus thilg iad a mach am bathar[j] a bha 's an luing do'n fhairge, chum a h-eutromachadh: ach chaidh Ionah sìos gu taobhan na luinge; agus luidh e, agus bha e 'n a shuain chodail.

6 An sin thàinig maighstir na luinge d'a ionnsuidh, agus thubhairt e ris, Ciod is ciall duit, O thusa *a tha* a'd' chodal? éirich, gairm air do Dhia; theagamh gu-n smuainich Dia oirnn, a chum nach bàsaich sinn.

7 Agus thubhairt iad, gach aon r'a chompanach, Thigibh, agus tilgeamaid croinn[o], a chum gu-n aithnich sinn cò air son a tha an t-olc so air teachd oirnn. Mar sin thilg iad croinn, agus thuit an crannchur air Ionah.

8 An sin thubhairt iad ris, Innis duinn, guidheamaid ort, ciod a b'aobhar do'n olc so teachd oirnn; ciod is dreuchd dhuit? agus cia as a thàinig thu? ciod is dùthaich dhuit? agus cò na daoine de 'm bheil thu?

9 Agus thubhairt e riu, Is Eabhruidheach mi, agus tha eagal an Tighearna Dia nèimh orm, an Ti a rinn an cuan agus an *talamh* tioram[t].

10 An sin bha na daoine fo anbharr eagail, agus thubhairt iad ris, C'ar son a rinn thu so? (oir thuig na daoine gu-n do theich e o làthair an Tighearn'; oir dh'innis e dhoibh.)

11 An sin thubhairt iad ris, Ciod a ni sinn riut, a chum gu-m bi an fhairge ciùin dhuinn? (oir bha onfha na fairge a' fàs na bu mhò agus na bu mhò.)

12 Agus thubhairt e riu, Togaibh suas mi, agus tilgibh a mach mi anns an fhairge; mar sin bithidh an fhairge ciùin dhuibh-se: oir tha fios agam gur ann air mo shon-sa 'tha'n doinionn mhòr so oirbh[a].

13 Gidheadh dh'iomair na daoine gu cruaidh, a chum pilleadh gu tìr, ach cha b'urrainn iad; oir dh'fhàs onfha na fairge na bu mhò agus na bu mhò 'n an aghaidh.

14 Air an aobhar sin, ghlaodh iad ris an Tighearn', agus thubhairt iad, Guidheamaid ort, O Thighearna, na leig dhuinne bàsachadh air son anama an duine so, agus na leig oirnn fuil neo-chiontach[e]: oir rinn thusa, O Thighearna, mar a b'àill leat féin.

15 An sin ghlac iad Ionah, agus thilg iad a mach e anns an fhairge; agus sguir an fhairge d'a boile.

16 An sin bha eagal an Tighearna gu ro mhòr air na daoine[i], agus dh'iobair iad ìobairt do an Tighearn', agus thug iad bòidean.

17 A nis dh'ulluich an Tighearn' iasg mòr chum Ionah a shlugadh suas; agus bha Ionah ann am broinn an éisg tri làithean agus tri oidhchean[k].

[a] Ios. 7. 12; Ecl. 9. 18
[b] 2 Ri. 14. 25
[c] Gen. 10. 11, 12
[d] Esr. 9. 6
[e] Deut. 28. 1
[f] Salm 139. 7
[g] Gnio. 9. 36
[h] Salm 107. 25
[i] Isa. 26. 9; Gnio. 5. 11
[j] Gnio. 27. 18, &c.
[k] Mat. 12. 40

## CAIB. II.

1 *Urnuigh agus breth-buidheachais Ionah.* 10 *Thilg an t-iasg Ionah a mach air talamh tioram.*

AN sin rinn Ionah urnuigh ris an Tighearn' a Dhia, á broinn an éisg,

2 Agus thubhairt e, Ghlaodh mi a thaobh m'àmhghair ris an Tighearn'[l], agus dh'éisd e rium; á broinn na[1] h-uaighe[m] ghlaodh mi; chuala tusa mo ghuth[n].

3 Oir thilg thu mi 's an doimhne[p], ann am meadhon na fairge; agus dh'iadh na tuiltean mu m' thimchioll; chaidh do shumainnean agus do thonnan-sa uile thairis orm[q].

4 An sin thubhairt mi, Tha mi air mo thilgeadh a mach á fradharc do shùl[r]: gidheadh seallaidh mi a rìs ri do theampull naomh.

5 Dh'iadh na h-uisgeachan mu m'thimchioll[s], eadhon gu ruig an t-anam: chòmhdaich an doimhne mi mu'n cuairt; bha mo cheann air a ribeadh anns an fheamainn.

6 Chaidh mi sìos gu ìochdar nan sléibhtean; dhruid an talamh a croinn gu bràth orm: gidheadh thug thusa a nìos as an t-slochd mo bheatha[u], O Thighearna mo Dhia.

7 'N uair a dh'fhannaich m'anam an taobh a stigh dhiom, chuimhnich mi air an Tighearn'; agus thàinig m'urnuigh a d'ionnsuidh[v], gu d' theampull naomh.

8 Iadsan a tha 'leantuinn air dìomhanais bhreugach, tha iad a' tréigsinn an tròcair féin[w].

[l] Salm 120. 1; 130. 1; Tuir. 3. 55, 56
[1] *ionaid nam marbh.*
[m] Salm 61. 2
[n] Salm 34. 6
[o] Ios. 7. 14, 16; 1 Sam. 14. 41, 42
[p] Salm 88. 5-8
[q] Salm 42. 7
[r] Salm 31. 22
[s] Salm 69. 1; Tuir. 3. 54
[t] Salm 146. 6
[u] Isa. 38. 17
[v] Salm 18. 6
[w] 1 Sam. 12. 21; 2 Ri. 17. 15

9 Ach ìobraidh mise dhuit-sa[a] le guth buidheachais; ìocaidh mi an ni sin a bhòidich mi; is ann do an Tighearn' a bhuineas slàinte.

10 Agus labhair an Tighearna ris an iasg[b], agus thilg e mach Ionah air an talamh thioram.

## CAIB. III.

*1 Chuireadh Ionah a rìs a dh'ionnsuidh Ninebheh, agus labhair e riu anns na briathraibh a dh'àithn Dia dha. 5 Ghabh muinntir Ninebheh aithreachas, 10 agus phill Dia o 'dhian-chorruich 'n an aghaidh.*

AGUS thàinig focal an Tighearna gu Ionah an dara uair, ag ràdh,

2 Eirich, imich gu Ninebheh, am baile mòr sin, agus labhair ris anns na briathraibh a dh'àithneas mise dhuit.

3 Agus dh'éirich Ionah, agus chaidh e gu Ninebheh, a réir focail an Tighearna. (A nis bu bhaile ro mhòr Ninebheh, astar thri làithean.)

4 Agus thòisich Ionah air dol troimh an bhaile, astar aon là; agus ghlaodh e, agus thubhairt e, Fathasd dà fhichead là[d], agus sgriosar Ninebheh.

5 Agus chreid muinntir Ninebheh Dia[e], agus dh'éigh iad trasg, agus chuir iad umpa eudach-saic, o'n aon a bu mhò dhiubh gus an aon a bu lugha.

6 Oir thàinig an sgeul gu rìgh Ninebheh; agus dh'éirich e o a rìgh-chaithir, agus chuir e 'fhalluinn uaith, agus chòmhdaich se e féin le eudach-saic, agus shuidh e ann an luaithre.

7 Agus thug e fainear 'éigheach agus a chur an céill feadh Ninebheh[f], (le ordugh an rìgh agus 'uaislean,) ag ràdh, Na blaiseadh duine no beathach, buar no treud, aon ni; na h-ionaltradh iad, agus na h-òladh iad uisge.

8 Ach bitheadh duine agus ainmhidh air an còmhdachadh le eudach-saic[g], agus glaodhadh iad gu treun ri Dia: seadh, pilleadh iad gach aon o 'dhroch shlighe[h], agus o'n fhòirneart a tha 'n an làmhan.

9 Cò aig am bheil fios nach pill Dia[i], agus nach gabh e aithreachas, agus nach pill e o 'dhian-chorruich; air chor as nach bàsaich sinn?

10 Agus chunnaic Dia an oibre[j], gu-n do phill iad o'n droch shlighe[k]; agus ghabh Dia aithreachas[l] mu'n olc a thubhairt e gu-n deanadh e orra, agus cha d'rinn se e.

R.C. 862.

[a] Salm 50. 14, 23 Ròm. 12. 1 Eabh. 13. 15
[b] Isa. 50. 2
[1] mo bheatha.
[c] Air. 11. 15 1 Ri. 19. 4 Iob 6. 8, 9
[d] Ier. 18. 7-10
[e] Mat. 12. 41 Luc. 11. 32
[f] 2 Each. 20. 3
[g] Ioel 2. 15, 16
[h] Isa. 58. 6
[i] Ioel 2. 14 Am. 5. 15
[2] caomhanainn-sa.
[j] 1 Ri. 21. 27, 29
[k] Luc. 11. 32
[l] Ier. 18. 8 Ese. 33. 11-16, 19

## CAIB. IV.

*1 Bha fearg mhòr air Ionah do bhrìgh gu-n do nochd Dia tròcair do Ninebheh. 4 Chronaicheadh e le samhladh luibh-sgàile.*

AGUS mhi-thaitinn sin ri Ionah gu ro mhòr, agus bha fearg mhòr air.

2 Agus ghuidh e air an Tighearn', agus thubhairt e, Guidheam ort, O Thighearna, nach dubhairt mise so, 'n uair a bha mi fathasd ann am dhùthaich féin? Uime sin theich mi roimhe so gu Tarsis: oir bha fios agam gur Dia gràsmhor thusa, agus tròcaireach, mall a chum feirge, agus pailt ann an iochd, agus gu-n gabh thu aithreachas mu olc.

3 Uime sin a nis, O Thighearna, buin, guidheam ort, m'anam[1] uam[c]; oir is fearr dhomh 'bhi marbh na beò.

4 An sin thubhairt an Tighearn', Am maith a thig dhuit fearg a bhi ort?

5 A nis bha Ionah air dol a mach as a' bhaile, agus shuidh e air an taobh an ear de'n bhaile, agus an sin rinn e dha féin bothan, agus shuidh e foidhe 's an dubhar, gus am faiceadh e ciod a thachradh do'n bhaile.

6 Agus dh'ulluich an Tighearna Dia luibh-sgàile, agus dh'fhàs i suas os cionn Ionah, a chum gu-m bitheadh i mar sgàile thar a cheann, g'a shaoradh o 'dhoilghios. Agus bha Ionah ro ait air son na luibh-sgàile.

7 Ach dh'ulluich Dia cnuimh an uair a dh'éirich a' mhaduinn air an ath là, agus bhuail i an luibh-sgàile, agus shearg i.

8 Agus tharladh an uair a dh'éirich a' ghrian, gu-n do dheasaich Dia gaoth theth o'n ear; agus bhuail a' ghrian air ceann Ionah, ionnus gu-n d'fhannuich e, agus ghuidh e ann féin bàs fhaotainn, agus thubhairt e, Is fearr dhomh 'bhi marbh na beò.

9 Agus thubhairt Dia ri Ionah, An ceart dhuit do chorruich a bhi air lasadh air son na luibh-sgàile? Agus thubhairt esan, Is ceart domh a bhi ann an corruich gu bàs.

10 An sin thubhairt an Tighearna, Choigleadh tusa an luibh-sgàile, air son nach do shaothraich thu, ni mò 'thug thu oirre fàs; a dh'fhàs suas ann an oidhche, agus a chaidh seachad ann an oidhche.

11 Agus nach coiglinn-sa[2] Ninebheh, am baile mòr sin, anns am bheil tuilleadh agus sè fichead mìle pearsa, do nach aithne an làmh dheas seach an làmh chlì; agus mòran spréidhe?

# LEABHAR AN FHAIDH MICAH.

## CAIB. I.

*1 An t-àm's an d'rinn Micah fàidheadaireachd. 2 Nochd e fearg Dhé an aghaidh Israeil agus Iudah air son an ìodhol-aoraidh. 10 Caoidh an fhàidh.*

R.C. 750.

[a] Ier. 26. 18

FOCAL an Tighearn', a thàinig gu Micah[a] am Morastach, ann an làithibh Iotaim, Ahais, *agus* Heseciah, rìghrean Iudah; a chunnaic e a thaobh Shamaria agus Ierusaleim.

2 Eisdibh, O shlòigh, an t-iomlan dibh: thoir fainear, O thalaimh[a], agus na h-uile a tha ann; agus bitheadh an Tighearna Iehobhah 'n a fhianuis 'n 'ur n-aghaidh[b], an Tighearn' á 'theampull naomh.

3 Oir feuch, thig an Tighearn' a mach as 'àite[c]; agus thig e nuas, agus saltraidh e air ionadaibh àrda na talmhainn.

4 Agus leaghar na sléibhtean fodha[e], agus sgoiltear na glinn: mar chéir fa chomhair an teine, mar uisgeachan a dhòirtear thar bruaich chorraich.

5 Air son eusaontais Iacoib tha so uile[f], agus air son lochdan tighe Israeil. Ciod e eusaontas Iacoib? Nach e Samaria? agus ciod iad ionadan àrda Iudah? nach iad *sin a tha ann an* Ierusalem?

6 Uime sin ni mise Samaria 'n a carn 's a' mhachair, 'n a h-àit air son suidheachaidh fhìon-lios; agus taomaidh mi sìos a clachan do'n ghleann, agus leigidh mi ris a bunaitean.

7 Agus brisear a dealbhan snaidhte gu léir 'n am bloighdibh, agus loisgear a tuarasdal gu léir le teine, agus an t-iomlan d'a h-ìodholaibh leagaidh mise sìos 'n an làraich: oir de thuarasdal strìopaich chruinnich i *a h-ionmhais*; agus gu tuarasdal strìopaich pillidh iad.

8 Air an aobhar sin ni mise caoidh agus àrd-ghul; siùbhlaidh mi rùisgte agus lomnochd: ni mi caoidh mar na dràgoin, agus cumha mar nigheana na caillichoidhche.

9 Oir tha a creuchd do-leigheas, oir thàinig i gu Iudah[i]; thàinig i gu geata mo shluaigh-sa, gu Ierusalem.

10 Na cuiribh an céill e ann an Gat; na guilibh air aon chor; ann an tigh Aphrah aornagain thu féin 's an luaithre.

11 Imich air falbh, a bhean-àiteachaidh Shaphir, le d' nàire air a leigeadh ris: cha deachaidh luchd-àiteachaidh Shanam a mach gu tuireadh: O Bhet-eseil, gheibh e uaibhse 'àite-seasaimh.

12 Gu dearbh tha bean-àiteachaidh Mharoit a' feitheamh air son maith; gu dearbh thàinig olc a nuas o an Tighearna gu geata Ierusaleim.

13 Ceangail an carbad ris an each luath, O thusa a tha 'g àiteachadh Lacheis[k]. B'ise 'bu toiseach peacaidh do nighinn Shioin: oir annad-sa fhuaradh eusaontais Israeil.

14 Uime sin bheir thu tiodhlacan do Mhoreset-Gat: bithidh tighean Achsib[n] 'n am mealladh do rìghribh Israeil.

15 Agus bheir mise oighre a d' ionnsuidh-sa, O bhean-àiteachaidh Mharesah; thig e gu Adulam, glòir Israeil.

16 Dean maol thu féin[p], agus dean do bhearradh air son do chloinne àillidh; sgaoil, mar an iolair, do mhaoile; oir dh' fhalbh iad uait ann am braighdeanas.

R.C. 750.

[a] Isa. 1. 2
[b] Salm 50. 7
[c] Salm 50. 3; Isa. 26. 21
[d] Hos. 7. 6
[e] Isa. 64. 1-3
[f] Ier. 2. 17, 19; Tuir. 5. 16
[g] Am. 5. 13
[h] Ese. 13. 10, &c.
[i] 2 Ri. 18. 13
[1] *O thusa ris an abrar tigh Iacoib.*
[2] no, *air a ghiorrachadh.*
[j] Hos. 14. 9
[k] 2 Ri. 18. 14, 17; Isa. 36. 2
[3] *fois.*
[l] Deut. 12. 9
[m] Lebh. 18. 25, 28
[n] Ios. 15. 44
[o] Ier. 5. 31
[p] Isa. 22. 12; Ier. 7. 29
[q] Isa. 27. 12, 13; Ier. 3. 18; Hos. 1. 11

## CAIB. II.

*1 Breitheanas an Tighearn' an aghaidh luchd-fòirneirt. 4 Tuireadh air son atharrachaidh an t-sluaigh. 7 Thugadh achmhasan doibh air son an aingidheachd.*

IS truagh dhoibh-san a tha 'dealbh aingidheachd, agus a' cur 'an gniomh uilc air an leapaichibh[d]; an uair a shoillsicheas a' mhaduinn tha iad 'g a dheanamh, a chionn gu bheil e 'n comas an làimhe.

2 Agus tha iad a' sanntachadh mhachraichean, agus 'g an glacadh le fòirneart; agus thighean, agus tha iad 'g an toirt air falbh: mar sin tha iad a' sàruchadh duine agus a thighe; duine mhòir agus 'oighreachd.

3 Air an aobhar sin, mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Feuch, an aghaidh an teaghlaich so tha mise a' dealbh uilc o nach buin sibh air falbh 'ur muineil, ni mò dh'imicheas sibh gu h-uaibhreach: oir is aimsir olc so[g].

4 Anns an là sin togar cosamhlachd 'n ur n-aghaidh, agus nithear tuireadh le cumha bhrònaich, ag ràdh, Tha sinn gu tur air ar creachadh; dh'atharraich e cuibhrionn mo shluaigh: cionnus a dh'atharraich e uam e? roinn e ar machraichean, a shaoil sinn a bhitheadh air an aiseag dhuinn féin.

5 Gu dearbh cha bhi aon neach agad a shìneas a mach sreang[h] le crannchur ann an coimhthional an Tighearna.

6 Na deanaibh-se fàistneachd, O sibhse a tha ri fàistneachd: cha dean iad fàistneachd dhoibh; cha toir esan air falbh am masladh.

7 Am bheil tigh Iacoib ag ràdh[1], Am bheil Spiorad an Tighearn' air a chumhannachadh[2]? an iad so a ghniomhara? nach 'eil mo bhriathran-sa a' deanamh maith do'n neach a ghluaiseas gu h-ionraic[j]?

8 Ach o chian fada dh'éirich mo shluagh suas mar nàmhaid: tha sibh a' spìonadh na falluinn, maille ris an trusgan, o'n mhuinntir a tha 'g imeachd seachad gu tèaruinte, mar dhaoine gun spéis de chogadh.

9 Mnathan mo phobuill thilg sibh a mach o'n tighibh taitneach; o'n cloinn thug sibh air falbh mo ghlòir gu bràth.

10 Eiribh, agus imichibh, oir cha 'n i so '*ur* [3]còmhnuidh[l]: a chionn gu bheil e air a shalachadh[m], sgriosar e; agus bithidh an sgrios mòr.

11 Ma ni duine sam bith, ag imeachd ann an spiorad bréige agus ceilg, fàistneachd dhuit air son fìona agus air son dibhe làidir, bithidh eadhon esan 'n a fhàidh do'n t-sluagh so[o].

12 Cruinnichidh mi gu cinnteach, O Iacoib, an t-iomlan dìot-sa[q]: cruinnichidh mi gu cinnteach iarmad Israeil; cuiridh mi iad ri 'chéile mar chaoraich Bhosrah, mar threud ann am meadhon am mainn-

ireach: ni iad farum mòr le lionmhoir-
eachd dhaoine.
13 Thàinig am fear-brisidh a nìos
rompa[b], bhris iad an geata, agus chaidh
iad troimhe agus chaidh iad a mach d'a
thrìd; agus siùbhlaidh an rìgh air an
toiseach[d], eadhon an Tighearn' air an
ceann[f].

## CAIB. III.

1 *Chronaicheadh na prionnsachan air son am fòirneirt,* 5 *agus na fàidhean air son an cealgaireachd.* 11 *Aingidheachd nan ceannardan, nan sagart, agus nam fàidhean.*

AGUS thubhairt mi, Eisdibh, guidh-
eam oirbh, O cheannardan Iacoib,
agus a phrionnsachan tighe Israeil; nach
buin duibhse fios a bhi agaibh ciod a tha
ceart[i]?
2 Sibhse 'tha 'fuathachadh a' mhaith,
agus a' gràdhachadh an uilc; a tha 'spìon-
adh dhiubh an craicinn, agus am feòla
bhàrr an cnàmh:
3 A tha fòs ag itheadh feòla mo
shluaigh-sa[k], agus a' fionnadh dhiubh an
craicinn, agus a' briseadh an cnàmh, agus
'g an gearradh 'n am bloighdibh, mar
fheòil air son na poite, agus mar bhiadh
ann am meadhon a' choire.
4 An sin glaodhaidh iad ris an Tigh-
earn', ach cha-n éisd e riu: folaichidh e
fòs a ghnùis uatha 's an àm sin[n], mar a
ghiùlain siad iad féin gu h-olc 'n an
gniomharaibh.
5 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh mu
thimchioll nam fàidhean a tha 'toirt air
mo shluagh-sa dol air seacharan[p], a tha
'teumadh le 'm fiaclaibh[q], agus a' glaodh-
aich, Sìth: ach air son an ti nach cuir
'n am beul, tha iad ag ulluchadh cogaidh
'n a aghaidh.
6 Air an aobhar sin thig oidhche oirbh,
air chor as nach faic sibh sealladh; agus
thig dorchadas oirbh, air chor as nach
dean sibh fàistneachd; agus théid a'
ghrian sìos air na fàidhean, agus bithidh
an là os an ceann dorcha.
7 An sin bithidh nàire air na fiosaich-
ean, agus amhluadh air na fàidhean;
seadh, còmhdaichidh iad uile am beul[v],
oir cha-n 'eil freagradh air bith o Dhia[w].
8 Ach gu deimhin tha mise làn cumh-
achd[z], le spiorad an Tighearn', agus de
bhreitheanas, agus de neart; a leigeadh
ris 'eusaontais do Iacob[a], agus a pheac-
aidh do Israel.
9 Cluinnibh so, guidheam oirbh, a
cheannarda tighe Iacoib, agus a luchd-
stiùraidh tighe Israeil; sibhse aig am
bheil fuath do bhreitheanas, agus a tha
'fiaradh gach uile cheartais:
10 A tha a' togail Shioin suas le fuil[d],
agus Ierusaleim le dò-bheart.
11 Tha an ceannardan a' toirt breth
air son duaise, agus an sagairt a' teagasg
air son tuarasdail[f], agus am fàidhean a'
fàistneachd air son airgid; gidheadh leig-

R.C. 730.

[a] Mat. 3. 9
Ròm. 2. 17, &c.
[b] Dan. 2. 44
[c] Salm 79. 1
[d] Ese. 34. 23, 24
Eoin 10. 4
[e] Salm 107. 34
[f] Ecs. 13. 21
Isa. 52. 12
[g] Isa. 2. 2, &c.
Ese. 17. 22-24
[h] Salm 72. 16
[i] Deut. 1. 16, 17
Ier. 5. 4, 5
[j] Ier. 3. 17
Sech. 8. 20-23
[k] Salm 53. 4
Isa. 3. 15
Seph. 3. 3
[l] Salm 110. 6
[m] Salm 72. 7
Ioel 3. 10
[n] Deut. 31. 17, 18
[o] 1 Ri. 4. 25
Sech. 3. 10
[p] Ese. 13. 10, &c.
[q] Ese. 22. 25
[r] Ier. 2. 11
[s] Sech. 10. 12
Col. 2. 6
[t] Ese. 34. 13-17
Seph. 3. 19
[u] Salm 147. 2
[v] Lebh. 13. 45
[w] Salm 74. 9
Am. 8. 11
[x] Isa. 9. 6, 7
Dan. 7. 14, 27
Luc. 1. 33
Tais. 11. 15
[y] Salm 48. 12, 13
[z] Iob 32. 18
Marc. 3. 17
[a] Isa. 58. 1
[b] Marc. 11. 10
Tais. 22. 5
[c] Ier. 8. 19
[d] Ier. 22. 13
[e] Isa. 66. 7, 8
[f] Mal. 1. 10
1 Pead. 5. 2
[g] Hos. 1. 10

idh iad an taice ris an Tighearn', ag ràdh,
Nach 'eil an Tighearna 'n ar meadhon[a]?
cha tig aon olc oirnn.
12 Uime sin, air 'ur son-se bithidh Sion
air a treabhadh mar mhachair, agus bith-
idh Ierusalem 'n a carnaibh[c]; agus sliabh
an tighe mar ionadan àrda na frìthe[e].

## CAIB. IV.

1 *Daingneachadh rìoghachd Chriosd:* 3 *bithidh a rìoghachd sìochail.* 6 *Buaidh na h-eaglais.*

ACH tarlaidh anns na làithibh deir-
eannach[g] gu-m bi sliabh tighe an
Tighearn' air a dhaingneachadh air mull-
ach nan sliabh[h], agus àrdaichear e os
ceann nam beann; agus sruthaidh na
slòigh d'a ionnsuidh.
2 Agus théid mòran chinneach, agus
their iad, Thigibh, agus rachamaid suas
gu sliabh an Tighearn'[j], agus gu tigh
Dhé Iacoib; agus teagaisgidh e dhuinn
m'a shlighibh, agus gluaisidh sinne 'n a
cheumaibh: oir á Sion théid an lagh a
mach, agus focal an Tighearn' á Ieru-
salem.
3 Agus bheir e breth am measg mhòran
shluagh[l], agus bheir e achmhasan do
chinnich làidir fad as; agus buailidh iad
an claidhean gu coltair[m], agus an sleaghan
gu corranaibh-sgathaidh: cha tog cinn-
each claidheamh an aghaidh cinnich,
agus cha-n fhòghluim iad cogadh na's
mò.
4 Ach suidhidh iad, gach duine fo
'fhìonain[o], agus fo 'chrann-fìge féin, agus
cha chuir aon neach eagal orra: oir beul
Iehobhah, Dhia nan sluagh labhair e.
5 Oir gluaisidh na h-uile shlòigh, gach
aon ann an ainm a dhé féin[r]; ach gluais-
idh sinne ann an ainm Iehobhah ar Dé-
ne[s], gu saoghal nan saoghal.
6 Anns an là sin, tha an Tighearn' ag
ràdh, cruinnichidh mi ise a tha bacach[t],
agus tionailidh mi ise a tha air a fògradh
a mach[u], agus ise a chuir mi fo àmhghar.
7 Agus ni mi ise 'bha bacach 'n a h-iar-
mad, agus ise 'bha air a tilgeadh air falbh,
'n a cinneach làidir; agus riaghlaidh an
Tighearn' os an ceann ann an sliabh
Shioin[x], o so a mach, eadhon gu sìorruidh.
8 Agus thusa, O thùir an treud[y], a
dhaingnich làidir nighinn Shioin, thig
*d'àm-sa*; agus pillidh an t-seann uachd-
aranachd[b], an rìoghachd, gu nighinn
Ierusaleim.
9 A nis c'ar son tha thu a' 'glaodhaich
gu h-àrd? am bheil rìgh air bith annad[c]?
an do bhàsaich d'fhear-comhairle? oir
ghlac ioghanna thu, mar mhnaoi ri saoth-
air.
10 Bi ann an saothair, agus beir[e], O
nighean Shioin, mar mhnaoi ri saothair:
oir a nis théid thu mach as a' chaithir,
agus gabhaidh tu còmhnuidh anns a'
mhachair, agus théid thu *eadhon* gu
Babilon; an sin saorar thu[g]; an sin

fuasglaidh an Tighearn' thu á làimh do
naimhdean.
11 A nis fòs tha mòran chinneach air
cruinneachadh a'd' aghaidh[a], a tha 'g
ràdh, Bitheadh i air a truailleadh, agus
faiceadh ar sùil *ar miann* air Sion[b].
12 Ach cha-n aithne dhoibh so smuaint-
ean an Tighearna[c], ni mò thuigeas iad a
chomhairle : oir ni e an cruinneachadh
mar na sguaban a chum an urlair[e].
13 Eirich agus buail an t-arbhar[f], O
nighean Shioin ; oir ni mise d'adharc 'n a
h-iarunn, agus d'ionganna 'n an umha[g];
agus buailidh tu 'n am bloighdibh mòran
chinneach[h]; agus coisrigidh tu an ionmhas
do an Tighearn' ; agus am maoin do
Thriath na talmhainn uile.

## CAIB. V.

1 *Fàidheadaireachd mu thimchioll Chriosd : 4 a rioghachd ghlòrmhor : 8 bheir e buaidh air a naimhdibh.*

A NIS cruinnich thu féin ann am
buidhnibh, O nighean bhuidhnean :
chuairtich iad le feachd sinn ; bhuail
iad le slait air a' ghiall breitheamh
Israeil[l].
2 Agus thusa, a Bhetlehem-Ephratah[m],
*ged* tha thu beag am measg mhìltean
Iudah ; *gidheadh* asad thig a mach a m'
ionnsuidh-sa neach a bhitheas 'n a uachd-
aran air Israel[n]; aig an robh a dhol a
mach o shean, o làithibh na siorruidh-
eachd[o].
3 Air an aobhar sin bheir e thairis iad,
gus an t-àm anns an toir ise a tha gu
leanabh a bhreth, dhachaidh clann ; agus
gus an iompaichear fuigheall am bràith-
rean, maille ri macaibh Israeil.
4 Agus seasaidh e, agus ionaltraidh e *a
threud* ann an neart an Tighearn' ; ann
am mòrachd ainme an Tighearn' a Dhia ;
agus bithidh iadsan air an iompachadh :
oir a nis bithidh esan mòr gu ruig crìocha
na talmhainn.
5 Agus bithidh esan 'n a shìth[s]. 'N
uair a thig an t-Asirianach d'ar tìr, agus
a shaltras e 'n ar lùchairtibh, an sin tog-
aidh sinn 'n a aghaidh seachd buachaill-
ean, agus ochd cinn-fheadhna sluaigh.
6 Agus cuiridh iad fearann Asiria fàs
leis a' chlaidheamh, eadhon fearann Nim-
roid 'n a dhol a steach : mar so saoraidh
iad sinn o'n Asirianach[v] an uair a thig e
chum ar fearainn, agus an uair a shaltras
e an taobh a stigh d'ar crìochan.
7 Agus bithidh fuigheall Iacoib am
measg mhòran shluagh, mar an drùchd
o an Tighearna[x], mar na frasan air an
fheur, nach feith ri duine, agus nach fan
ri macaibh dhaoine.
8 Agus bithidh fuigheall Iacoib am
measg nan cinneach, 'am meadhon mhòran
shlògh, mar leòmhan am measg bheath-
aichean na frìthe[a], mar chuilean leòmhain
am measg nan treudan chaorach : e sin,
ma théid e roimhe, araon saltraidh sìos,

B.C. 710.

a Tuir. 2. 16
b Obad. 12
c Isa. 55. 8
Ier. 29. 11
Ròm. 11. 33, 34
d Sech. 9. 10
e Luc. 3. 17
f Isa. 41. 15, 16
g Ier. 22. 13
h Dan. 2. 44
i Isa. 2. 6
Tais. 22. 15
j Sech. 13. 2
k 2 Tes. 1. 8
l Tuir. 3. 30
Mat. 27. 30
m Mat. 2. 6
n Gen. 49. 10
Sech. 9. 9
o Gnà. 8. 22, 23
Eoin 1. 1
p Ese. 36. 1, 8
q Hos. 4. 1
r Ier. 2. 5, 31
s Sech. 9. 10
Eph. 2. 14
t Deut. 4. 20
u Air. xxii.-xxv.
v Sech. 10. 11
Luc. 1. 71, 74
w Bre. 5. 11
x Deut. 32. 2
y Salm 51. 16
Isa. 1. 11-15
z 2 Ri. 3. 27
a caib. 4. 13
Salm 149. 6-9
Sech. 12. 6
b Deut. 10. 12

agus reubaidh, agus cha tèaruinn aon
neach.
9 Togar do làmh suas os ceann do
naimhdean, agus bithidh d' eascairdean
gu léir air an gearradh as.
10 Agus tarlaidh anns an là sin, tha
an Tighearn' ag ràdh, gu-n gearr mise do
chuid each a mach as do mheadhon[d], agus
sgriosaidh mi do charbadan.
11 Agus gearraidh mi as bailtean
d' fhearainn, agus tilgidh mi sìos d' uile
dhaingnichean.
12 Agus gearraidh mi na druidhean a
mach as do mheadhon ; agus cha bhi
fiosaichean air bith agad[i].
13 Do dhealbhan snaidhte mar an
ceudna gearraidh mi as[j], agus do dhealbh-
an seasmhach a mach as do mheadhon;
agus cha toir thu na's mò aoradh do obair
do làmh.
14 Agus spìonaidh mi nìos do dhoir-
eachan as do mheadhon : sgriosaidh mi
fòs do naimhdean :
15 Agus ni mi dìoghaltas, ann am feirg
agus ann an corruich[k], air na cinnich,
ionnus nach cual' iad *a' leithid.*

## CAIB. VI.

1 *Bha coimhstri aig an Tighearna r'a shluagh air son am mi-thaingealachd. 13 Thug e achmhasan dhoibh air son an aingidheachd,* 16 *agus air son an ìodhol-aoraidh.*

EISDIBH-SE nis ciod a tha an Tigh-
earn' ag ràdh ; Eirich, tagair fa
chomhair nam beann[p], agus cluinneadh
na cnuic do ghuth.
2 Eisdibh-se, O shléibhte, coimhstri an
Tighearn' ; agus sibhse, a bhunaite làidir
na talmhainn : oir tha coimhstri aig an
Tighearna r'a shluagh[q], agus tagraidh e
ri Israel.
3 O mo shluagh, ciod a rinn mise ort[r]?
agus ciod anns an do sgìthich mi thu?
tog fianuis a'm' aghaidh.
4 Oir thug mi nìos thu á tìr na h-Ei-
phit[t]; agus á tigh nan tràillean shaor mi
thu ; agus chuir mi romhad Maois, Aaron,
agus Miriam.
5 O mo shluagh, cuimhnich a nis ciod a'
chomhairle a ghabh Balac[u] rìgh Mhoaib ;
agus ciod am freagradh a thug Balaam
mac Bheoir dha, o Shitim gu Gilgal ; a
chum gu-n aithnich sibh fìreantachd an
Tighearna[w].
6 Ciod leis an tig mi ann am fianuis an
Tighearna ; leis an strìochd mi mi féin an
làthair an Dé a's àirde ? an tig mi 'n a
fhianuis le ìobairtibh-loisgte ; le laoigh a
bhitheas bliadhna dh'aois ?
7 Am bi an Tighearna toilichte le mìlt-
ibh de reitheachaibh[y], le deich mìltibh de
shruthaibh olaidh ? an toir mi mo cheud-
ghin *air son* mo chionta[z]; toradh mo
chuirp *air son* cionta m'anama ?
8 Dh'fheuch e dhuit, O dhuine, ciod a
tha maith ; agus ciod a tha an Tighearn'
ag iarraidh ort[b], ach ceartas a dheanamh,

tròcair a ghràdhachadh, agus gluasad gu
h-iriosal maile ri d' Dhia?
9 Tha guth an Tighearn' a' glaodhaich
ris a' bhaile, agus bheir an duine glic
fainear d'ainm : éisdibh-se an t-slat, agus
an Ti a dh'orduich i.
10 Am bheil fathasd ionmhasan na
h-aingidheachd ann an tigh an droch
dhuine ; agus an tomhas gann a tha
gràineil[c]?
11 Am meas mise glan i leis na meigh-
ibh eucorach, agus le màla nan toimhsean
cealgach?
12 Aig am bheil a daoine beartach làn
ainneirt ; agus labhair a luchd-àiteach-
aidh breugan ; agus tha an teangadh
cealgach 'n am beul.
13 Uime sin tionnsgnaidh mise air do
bhualadh, air do dheanamh fàs[g] air son
do lochdan.
14 Ithidh tu, ach cha sàsuichear thu ;
agus bithidh do leagadh ann ad mheadh-
on ; agus gabhaidh tu greim, ach cha
ghléidh thu : agus an ni sin a ghléidheas
tu, bheir mise do'n chlaidheamh.
15 Cuiridh tu[k], ach cha bhuain thu :
bruthaidh tu *meas* a' chroinn-olaidh, ach
cha-n ung thu thu féin le olaidh ; agus
dearcan an fhìon-nuaidh, ach cha-n òl thu
fìon.
16 Oir choimhead thu reachdan Omri[l],
agus uile oibre tighe Ahaib ; agus tha
sibh ag imeachd 'n an comhairlibh ; a
chum gu-n deanainn-sa 'n a h-ionad fàs i,
agus a luchd-àiteachaidh 'n an sgeig ; agus
gu-n giùlain sibhse masladh mo shluaigh-
sa[m].

## CAIB. VII.

1 *Chuir an eaglais a muinghinn ann an Dia.* 8 *Rinn i gairdeachas 'n a dòchas ri saorsa.* 11 *Thug Dia misneach dhi le bhi 'gealtuinn gu-n smachdaicheadh e a naimhdean.* 18 *Tròcairean Dhé do thaobh a shluaigh.*

MO thruaighe mise! oir dh'fhàs mi
mar luchd-tionail a' mheas-shamh-
raidh ; mar luchd-dìoghluim an fhìon-
fhogharaidh[s]: cha-n 'eil aon bhagaid r'a
itheadh : tha m'anam ag iarraidh a' cheud
thoraidh[t].
2 Bhàsaich an t-ionracan as an fhear-
ann[u], agus cha-n 'eil neach treibhdhireach
am measg dhaoine : tha iad uile a' gabh-
ail fàth air son fòla : tha iad, gach aon,
a' sealg a bhràthar le lìon[w].
3 A chum gu-n dean iad olc le uile dhì-
chioll an làmh ; tha am prionnsa agus am
breitheamh ag iarraidh duaise : agus tha
an duine mòr a' foillseachadh a dhroch
thograidh : mar sin tha iad 'g a phasgadh
suas.
4 Tha an ti a's fearr dhiubh mar dhris ;
tha an ti a's ionraice 'n am measg mar
phris dhroighinn : *is e so* là do luchd-
faire ; tha do smachdachadh air teachd[b];
a nis bithidh iad ann an imcheist.
5 Na h-earbaibh á caraid[d]; na cuiribh
muinighinn ann am fear-iùil : o'n té a
luidheas ann ad uchd gléidh dorsa do
bheoil.
6 Oir tha am mac a' toirt eas-onoir do'n
athair ; tha an nighean ag éirigh suas an
aghaidh a màthar, bean a' mhic an agh-
aidh a màthar-chéile : is iad naimhdean
duine muinntir a thighe féin[a].
7 Ach seallaidh mise ris an Tighearna[b]:
bithidh mo dhòchas ann an Dia mo
shlàinte : éisdidh mo Dhia rium.
8 Na dean gairdeachas a'm' aghaidh, O
mo nàmhaid ; ged thuit mi[d], éiridh mi ;
ged shuidheam ann an dorchadas, bithidh
an Tighearna 'n a sholus dhomh[e].
9 Giùlainidh mi corruich an Tighearn'[f],
a chionn gu-n do pheacaich mi 'n a agh-
aidh ; gus an tagair e mo chùis, agus an
toir e breth air mo shon : bheir e mach
mi chum an t-soluis[h]; chi mi 'fhìreant-
achd.
10 Agus chi mo nàmhaid sin, agus
còmhdaichidh nàire ise a thubhairt rium,
C'àit am bheil an Tighearna do Dhia[i]?
chi do shùilean *am miann* oirre ; a nis
saltrar sìos i mar chlàbar nan sràidean[j].
11 Anns an là'sam bi do bhallachan air
an togail, anns an là sin cuirear am fad
uait an t-ordugh.
12 Anns an là sin fòs thig iad a d'ionn-
suidh o Asiria, agus o na bailtibh daing-
nichte ; agus o'n daingneach eadhon gus
an amhainn ; agus o fhairge gu fairge,
agus o shliabh gu sliabh.
13 Gidheadh bithidh an talamh 'n a
fhàsach, air son a luchd-àiteachaidh, air
son toraidh an deanadais.
14 Beathaich do shluagh le d' luirg[n],
treud d'oighreachd[o], a tha 'gabhail còmh-
nuidh gu h-uaigneach 's an fhrìth[p]; ann
am meadhon Charmeil ionaltradh iad[q],
ann am Basan, agus 'an Gilead, mar anns
na làithibh o shean.
15 Mar anns na làithibh 's an d'thàinig
iad a mach á tìr na h-Eiphit, nochdaidh
mise dhoibh nithe mìorbhuileach.
16 Chi na cinnich[r], agus bithidh iad fo
amhluadh air son an uile chumhachd :
cuiridh iad *an* làmh air am beul, bithidh
*an* cluasan bodhar.
17 Imlichidh iad an duslach mar nath-
air[v]; gluaisidh iad a mach as an tuill mar
chnuimhean na talmhainn : bithidh eagal
orra roimh an Tighearn' ar Dia-ne, agus
bithidh iad fo gheilt air do shon-sa.
18 Cò is Dia ann cosmhuil riutsa[x], a
mhaitheas aingidheachd[y], agus a ghabhas
seachad air eusaontas iarmaid 'oigh-
reachd? cha ghléidh e a chorruich gu
sìorruidh[z] 'a chionn gur toigh leis tròcair.
19 Pillidh e a rìs, gabhaidh e truas
dinn ; còmhdaichidh e ar n-eusaontais :
seadh, tilgidh tu an uile lochdan ann an
doimhneachdaibh na fairge[a].
20 Coimhlionaidh tu an fhìrinn do
Iacob[c], agus an tròcair do Abraham, a
mhionnaich thu do ar n-aithrichibh o na
làithibh o shean.

B.C. 710.

a Ese. 22. 7; Mat. 10. 35, 36
b Isa. 8. 17
c Gnà. 20. 10, 23
d Salm 37. 24; Gnà. 24. 16
e Salm 27. 1
f Eabh. 12. 6, 7
g Hos. 5. 9
h Salm 37. 6
i Salm 42. 10
j Mal. 4. 3
k Deut. 28. 38-40
l 1 Ri. 16. 25, 30
m Ier. 51. 51; Dan. 9. 16
n Salm 23. 4
o Deut. 4. 29
p Air. 23. 9; Deut. 33. 28
q Ier. 50. 19
r Iob 21. 5
s Isa. 17. 6; 24. 13
t Hos. 9. 10
u Isa. 57. 1
v Gen. 3. 14, 15; Salm 72. 9
w Ier. 5. 26; Hab. 1. 15
x Ecs. 15. 11
y Ecs. 34. 6, 7
z Salm 103. 9; Isa. 57. 16
a Ier. 50. 20
b Ese. 12. 22-24; Hos. 9. 7
c Ier. 33. 25, 26; Luc. 1. 72, 73
d Ier. 9. 4

# LEABHAR AN FHAIDH NAHUIM.

## CAIB. I.

1 *Mòrachd an Tighearna.* 7 *Bithidh e 'n a dhaingneach làidir dhoibh-san a chuireas an dòchas ann ;* 8 *ach bheir e crìoch iomlan air a naimhdibh.*

AN fhàistneachd mu thimchioll Ninebheh. Leabhar seallaidh Nahuim an Elcosich.

2 Tha Dia eudmhor[b], agus ni an Tighearna dìoghaltas[d]; ni an Tighearna dìoghaltas, agus tha e ann am feirg ; ni an Tighearna dìoghaltas air 'eascairdibh ; agus taisgidh e *corruich* air son a naimhdean.

3 Tha an Tighearna mall a chum feirge, agus mòr ann an cumhachd, agus cha saor an Tighearn' air chor air bith *an t-aingidh.* Anns a' chuairt-ghaoith agus anns an doininn tha a shlighe, agus is iad na neoil luaithre a chos.

4 Bheir e achmhasan do'n fhairge, agus ni e tioram i ; agus tiormaichidh e suas na h-aimhnichean uile : shearg Basan agus Carmel ; agus tha blàth Lebanoin air crìonadh.

5 Criothnaichidh na sléibhtean roimhesan[f], agus leaghaidh na cnuic ; agus tha an talamh air a losgadh suas 'n a làthair ; an saoghal, agus 'uile luchd-àiteachaidh.

6 Cò is urrainn seasamh roimh 'fheirgsan ? agus cò dh'fheudas fuireach ann an dian-theas a chorruich[g]? tha a chorruich air a dòrtadh a mach mar theine, agus tha na creagan air an tilgeadh sìos leis.

7 Is maith an Tighearn', is daingneach làidir e ann an là na h-airce[h], agus is aithne dha iadsan a tha 'cur an dòchais ann[i].

8 Ach le tuil a' ruith thairis bheir e crìoch iomlan air an dream a dh'éireas 'n a aghaidh ; agus ruaigidh dorchadas a naimhdean.

9 Ciod tha sibh a' smuaineachadh an aghaidh an Tighearna ? ni e crìoch iomlan ; cha-n éirich àmhghar suas an dara uair.

10 Oir am feadh tha iad air am filleadh 'n a chéile mar sgitheach ; agus mar gu-m b'ann air mhisg le 'm fìon, caithear iad mar as-bhuain làn-thioram.

11 Asad-sa chaidh aon a mach a dhealbh uile an aghaidh an Tighearna ; droch fhear-comhairle.

12 Mar so tha an Tighearn' ag ràdh, Ged tha iad sàmhach, agus fòs lìonmhor, gidheadh gearrar as iad, agus siùbhlaidh iad air falbh. Ged rinn mi thusa 'chlaoidh, cha chlaoidh mi thu na's mò.

13 Oir a nis brisidh mi a chuing-san dhìot, agus sgaoilidh mi as a chéile do chuibhrichean.

14 Agus thug an Tighearn' àithne mu d' thimchioll, nach froisear a mach d'ainm na's mò. A mach á tigh do dhiathan gearraidh mise an ìomhaigh shnaidhte, agus an ìomhaigh leaghta ; orduichidh mi d'uaigh, oir dh'fhàs thu gràineil[a].

15 Feuch air na sléibhtibh cosan an ti a tha 'toirt deadh sgeoil leis, a tha 'craobhsgaoileadh sìthe[c]: O Iudah, gléidh d'àrdfhéillean ; coimhlion do bhòidean : oir cha siubhail an t-aingidh na's mò tromhad ; tha e gu tur air a ghearradh as[e].

## CAIB. II.

1 *Aisigidh Dia òirdheirceas Iacoib a rìs ;* 8 *agus bheir e armailtean mòra an aghaidh Ninebheh chum a fàsachadh gu tur.*

THA esan a phronnas ann am bloighdibh air teachd a nìos fa d'chomhair ; gléidh an daingneach, cuir faire air an t-slighe, dean do leasraidh làidir, neartaich gu treun do chumhachd.

2 Oir aisigidh an Tighearn' a rìs òirdheirceas Iacoib, mar òirdheirceas Israeil : oir mhill an luchd-millidh iad, agus sgrios iad an geugan.

3 Rinneadh sgiath a dhaoine cumhachdach dearg, tha na gaisgich ann an scàrlaid : bithidh na carbaid mar leusa lasarach ann an là 'ulluchaidh ; agus crathar gu h-uamhasach na *sleaghan* giuthais.

4 Bithidh na carbaid air bhoile anns na sràidibh, buailidh iad an aghaidh a chéile anns na h-ionadaibh farsuinn : bithidh an dreach mar leois, ruithidh iad mar dhealanaich.

5 Airmhidh e a dhaoine treuna a rìs : leagaidh iad a sìos 'n an imeachd : ni iad deifir a chum a bhalla, agus ulluichear an dìdein.

6 Fosgailear geatacha na h-aimhne, agus bithidh an lùchairt air a sgaoileadh.

7 Agus bheirear Husab air falbh ann am bruid, bheirear suas i ; agus a gruagaichean 'n a co-imeachd, mar le guth choluman, a' bualadh air an uchd.

8 Ach tha sruthan Ninebheh mar linne uisge ; agus tha iadsan a' teicheadh. Seasaibh, seasaibh ; ach cha seall aon neach 'n a dhéigh.

9 Glacaibh-se a' chreach airgid, glacaibh a' chreach òir ; cha-n 'eil crìoch air an ionmhas ghlòrmhor, leis gach uile sheòrsa de shoithichibh rìomhach.

10 Tha i falamh[j], agus faoin, agus fàs, agus tha an cridhe a' leaghadh, agus na glùinean a' bualadh air a chéile ; agus tha mòran cràidh anns na h-uile leasraibh ; agus tha an aghaidhean gu léir a' tionail dorchadais.

11 C'àit am bheil còmhnuidh nan leò-

R.C. 713.

[a] Ese. 32. 22, 23
[b] Ecs. 20. 5
[c] Isa. 52. 7
[d] Salm 94. 1
[e] Isa. 29. 7, 8
[f] Salm 63. 8
[g] Mal. 3. 2
[h] Salm 27. 5 Tuir. 3. 25
[i] 2 Tim. 2. 19
[j] Seph. 2. 13

mhan, agus àite-beathachaidh nan leò-
mhan òga? far an do ghluais an leòmhan,
an seann leòmhan, agus cuilean an leò-
mhain, gun aon air bith a chur geilt
*orra.*
12 Reub an leòmhan gu leòir air son a
chuileanan, agus mharbh e air son a leò-
mhana-boirionn, agus lion e a thuill le
cobhartach, agus 'uaimh le creich.
13 Feuch tha mise ann ad aghaidh, tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, agus loisg-
idh mi do charbadan 's an teine; agus
ithidh an claidheamh do leòmhain òga;
agus gearraidh mise do chreach o'n tal-
amh, agus cha chluinnear na's mò guth
do theachdairean.

## CAIB. III.

1 *Fàistneachd mu thimchioll léir-sgrios Ninebheh.*
9 *Cha-n urrainn a luchd-cuideachaidh a téar-
nadh.*

IS truagh do'n chaithir fhuiltich[e]! tha i
uile 'n a ceilg, làn de reubainn; cha-n
'eil sgur air a' chreich.
2 Fuaim slait-sgiùrsaidh, agus torman
faruim nan rothan, agus nan each meam-
nach, agus nan carbad leumnach.
3 Togaidh am marcaich suas araon an
claidheamh loinnreach, agus an t-sleagh
lìomhaidh; agus tha mòran de mhairbh
ann, agus àireamh mòr de chuirp: cha-n
'eil crìoch air *an* cairbhean; tha iad a'
tuisleachadh air an cuirp:
4 Air son lìonmhoireachd strìopachais
na strìopaich mhaisich, bana-mhaighstir
nan druidheachdan; a tha 'reic chinneach
le a strìopachas, agus theaghlaichean le
a druidheachdan.
5 Feuch, tha mise a'd' aghaidh, tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, agus leig-
idh mi ris do sgiobaill air d'aghaidh, agus
foillsichidh mi do na cinnich do lomnochd-
uidh, agus do na rìoghachdaibh do mhas-
ladh.
6 Agus tilgidh mi salchar gràineil ort,
agus ni mi suarach thu, agus cuiridh mi
thu mar bhall-amhairc.
7 Agus tarlaidh, iadsan uile a dh'amh-
airceas ort, gu-n teich iad uait, agus their
iad, Rinneadh Ninebheh 'n a fàsach, cò
chaoidheas i? cia as a dh'iarras mi luchd-
comhfhurtachd air do shon?
8 Am fèarr thusa na No sluaghmhor[1] a
bha air a suidheachadh am measg nan

R.C. 713.

[a] Salm 137. 8, 9
[b] Ioel 3. 3
[c] Ier. 25. 17-27
[d] Tais. 6. 13
[e] Ese. 24. 9
[f] Ier. 51. 30
[g] Salm 147. 13
[h] Ioel 2. 25
[i] Salm 76. 6
[j] Ese. 31. 3, &c.
[k] 1 Ri. 22. 17
1 no, *No-Amon;* 's e sin, *Tebes, Ier. 46. 25, 26; Ese. 30. 14-16.*
[l] Tais. 18. 2, 3

aimhnichean; aig an robh na h-uisgeachan
mu'n cuairt di, aig an robh an fhairge
mar dhìdein, agus a' mhuir mar bhalla?
9 B'e Etiopia agus an Eiphit a neart,
agus bha sin anbharrach: b'iad Put agus
Lubim a luchd-cuideachaidh.
10 Gidheadh thugadh air falbh i, dh'im-
ich i ann am braighdeanas: bha a clann
òg fòs air am pronnadh 'n am bloighdibh[a]
aig ceann nan uile shràidean: agus thilg
iad croinn air son a daoine urramach[b], agus
bha a daoine mòra gu léir air an ceangal
ann an slabhruidhean.
11 Bithidh tusa fòs air mhisg[c]; folaich-
idh tu thu féin; iarraidh tu dìdein o'n
nàmhaid.
12 Bithidh d'uile dhaingnichean làidir
*mar* chroinn-fhìge[d] leis na ceud fhìgibh
abuich: ma chrathar iad, tuitidh iad ann
am beul an ti a dh'itheas iad.
13 Feuch, tha do dhaoine mar mhnathan
ann ad mheadhon[f]: sgaoilear gu farsuinn
do d' naimhdibh geatacha do thìre; caith-
idh an teine do chroinn-dhruididh[g].
14 Tarruing uisge dhuit féin air son
an fheachd, neartaich do dhaingnichean
làidir: rach a steach do'n chrèadh agus
post an làthach; daingnich an àth-
chreadha.
15 An sin ni an teine do chaitheamh;
gearraidh an claidheamh as thu, ithidh e
suas thu mar a' chnàmh-chnuimh[h]: dean
thu féin lìonmhor mar a' chnàmh-chnuimh,
dean thu féin lìonmhor mar an locust.
16 Rinn thu do luchd-malairt lìonmhor
thar reultaibh nèimh: millidh a' chnàmh-
chnuimh, agus siùbhlaidh i air falbh.
17 Tha iadsan a chrùnadh annad mar na
locuist, agus do chinn-fheadhna mar na
fionnain-fheoir, a chòmhnuicheas anns na
barranaibh 's an là fhuar; ach an uair a
dh'éireas a' ghrian teichidh iad air falbh,
agus cha-n 'eil fios cia an t-àite 's a bheil
iad.
18 Tha do bhuachaillean ri clò-chodal[i],
O rìgh Asiria[j]: tha d'uaislean 'n an tàmh:
tha do shluagh air an sgapadh air na
sléibhtean[k], agus cha-n 'eil aon neach ann
g' an cruinneachadh.
19 Cha-n 'eil leigheas air do bhruthadh:
tha do lot nimhneach: na h-uile a chluinn-
eas iomradh ort, buailidh iad am basan os
do cheann; oir cò air nach do shiubhail
d'olc an còmhnuidh[l]?

# LEABHAR AN FHAIDH HABACUC.

## CAIB. I.

1 *Rinn Habacuc gearan a bhrìgh fòirneirt agus
aingidheachd a shluaigh.* 5 *Nochdadh dha
dìoghaltas eagalach an Tighearna le làimh nan
Caldéanach.*

R.C. 626.

[a] Tuir. 3. 8

AN fhàistneachd a chunnaic Habacuc
am fàidh.
2 Cia fhad, O Thighearn', a ghlaodhas
mi, agus nach éisd thu[a]? a ghlaodhas mi
riut air son fòirneirt, agus nach saor thu?

B.C. 626.

3 C'ar son a tha thu 'nochdadh dhomh aingidheachd, agus a' toirt orm sealltuinn air doilghios? oir tha creach agus fòirneart fa m' chomhair; agus luchd-dùsgaidh strì agus aimhreite.

4 Air an aobhar sin tha an reachd air fàilneachadh, agus cha-n 'eil breitheanas uair air bith a' dol a mach: oir tha an ciontach ag iadhadh mu thimchioll an fhìrein? uime sin tha breitheanas eucorach a' dol air aghaidh.

5 Faicibh am measg nan cinneach, agus amhaircibh, agus gabhaibh iongantas gu mòr: oir ni mise obair 'n 'ur làithibh[b], nach creid sibh ged innsear i dhuibh.

6 Oir feuch, dùisgidh mi suas na Caldéanaich[c], an cinneach searbh agus dian sin, a dh'imicheas troimh leud an fhearainn, a ghabhail seilbh air na h-àiteacha-còmhnuidh nach leo féin.

7 Tha iad uamhasach agus eagalach: thig am breitheanas agus an òirdheirceas a mach uatha féin.

8 Tha 'n eich fòs na's luaithe na liopaird, agus tha iad na's buirbe na madaidh-alluidh an anmoich: agus sgaoilidh am marcaichean iad féin, agus thig am marc-shluagh o ioma-chéin: itealaichidh iad mar an iolair a dh 'ifricheas gu itheadh.

9 Thig iad uile air son ainneirt: sgriosaidh iad rompa mar a' ghaoth an ear; agus cruinnichidh iad braighdean mar a' ghaineamh.

10 Agus ni iad sgeig air rìghribh, agus bithidh prionnsachan 'n an cùis-mhagaidh dhoibh: ni iad fanoid air gach daingneach làidir; agus cruachaidh iad suas talamh, agus glacaidh iad e.

11 An sin caochlaidh an inntinn, agus siùbhlaidh iad air falbh, agus measar iad ciontach. Tha an neart so aca o an dia.

12 Nach 'eil thusa o shìorruidheachd[f], O Thighearna, mo Dhia-sa, m'Aon naomh? cha bhàsaich sinn. O Thighearna, dh'orduich thu iadsan air son breitheanais; agus O Dhé chumhachdaich, dhaingnich thu iad air son smachdachaidh.

13 Tha do shùilean na's gloine na gu-n seall thu air olc[g], agus cha-n fheud thu amharc air aingidheachd: c'uim' am bheil thu 'g amharc air luchd-ceannairc, agus a' fantuinn a'd' thosd an uair tha an t-aingidh a' slugadh suas an duine a's ionraice na e féin[i]?

14 Agus c'uim' *am bheil* thu 'deanamh dhaoine mar iasga na fairge, mar na nithe snàigeach aig nach 'eil aon fhear-riaghlaidh os an ceann?

15 Tha iad 'g an togail suas uile leis an dubhan; tha iad 'g an glacadh 'n an lìon, agus 'g an cruinneachadh 'n an eangaich; uime sin tha iad aoibhneach agus ait.

16 Air an aobhar sin, tha iad ag ìobradh d'an lìon[k], agus a' losgadh tùise d'an eangaich: a chionn leò sin gu bheil an cuibhrionn reamhar, agus an lòn pailt.

17 An dean iad air an aobhar sin an lìon falamh, agus nach coigil iad a bhi 'sìor-mharbhadh nan cinneach?

## CAIB. II.

*1 Dh'orduicheadh do Habacuc an fhàistneachd a sgrìobhadh. 6 Nithear breitheanas air an t-sluagh a mheudaicheas an ni nach leo féin, 9 orra-san a shanntaicheas droch shannt, 12 agus orra-san a dhaingnicheas an caithir le aingidheachd.*

SEASAIDH mi air m' fhaire, agus cuiridh mi mi féin air an tùr, agus feuchaidh mi ciod a their e rium[a], agus ciod a fhreagras mi 'n uair a chronaichear mi.

2 Agus fhreagair an Tighearna mi, ag ràdh, Sgrìobh an fhàistneachd, agus dean soilleir i air clàraibh, air chor as gu feud esan ruith a leughas i.

3 Oir tha'n fhàistneachd fathasd air son aimsir shònraichte, ach air a' cheann mu dheireadh labhraidh i, agus cha dean i breug: ged dhean i moille, feith rithe[d]; oir gu deimhin thig i, cha bhi i air dheireadh.

4 Feuch, cha-n 'eil 'anam-san, a tha air a thogail suas, ceart an taobh a stigh dheth: ach mairidh am fìrean beò le a chreidimh[e].

5 Seadh fòs, mar dhuine 'théid as an rathad le fìon, tha e uaibhreach, agus cha-n 'eil e 'gabhail fois; a' meudachadh a chìocrais mar an uaigh; agus mar am bàs cha-n fheudar a shàsuchadh; agus tha e 'cruinneachadh d'a ionnsuidh nan uile chinneach, agus a' tional dha féin nan uile shluagh.

6 Nach tog iad so uile suas cosamhlachd 'n a aghaidh, agus gnàth-fhocal tàmailteach m'a thimchioll, ag ràdh, Is truagh dha-san a mheudaicheas an ni nach leis féin! cia fhad? agus dha-san a luchdaicheas e féin le crèadh thiugh.

7 Nach éirich iadsan suas gu grad a theumas thu; agus nach dùisg iadsan a chuireas dragh ort? agus nach bi thusa dhoibh mar chobhartach?

8 A chionn gu-n do chreach thu mòran chinneach[h], creachaidh uile iarmad nan cinneach thusa: air son fola dhaoine, agus sàruchaidh an fhearainn, na caithreach, agus a h-uile luchd-àiteachaidh.

9 Mo thruaighe esan a tha 'sanntachadh droch shannt[1] d'a thigh[j]; a chum a nead a shuidheachadh gu h-àrd; gu e féin a shaoradh o chumhachd àmhghair.

10 Dhealbh thu nàire do d' thigh, le mòran shluagh a ghearradh as; agus pheacaich thu an aghaidh d'anama féin.

11 Oir glaodhaidh a' chlach a mach as a' bhalla; agus freagraidh an t-sail as an fhiodh i.

12 Is an-aoibhinn dha-san a thogas baile le fuil, agus a dhaingnicheas caithir le aingidheachd.

13 Feuch, nach ann o Thighearna nan sluagh a tha so, gu-n saothraicheadh daoine

[a] Salm 85. 8
[b] Isa. 29. 14
[c] 2 Each. 36. 6
[d] Mic. 7. 7; Seph. 3. 8
[e] Ròm. 1. 17; Eabh. 10. 38
[f] Salm 90. 2
[g] Iob 15. 15; Salm 5. 4, 5
[h] Isa. 33. 1
[i] 4. 12
[1] *a bhuannaicheas droch bhuannachd.*
[j] Ier. 22. 13, 17
[k] Isa. 10. 13-15

anns an teine, agus gu-n sgìthicheadh slòigh iad féin air son ni faoin?

14 Gu cinnteach lìonar an talamh le eòlas glòire an Tighearna[b], mar tha na h-uisgeachan a' còmhdachadh na fairge.

15 Is an-aoibhinn dha-san a tha 'toirt air a choimhearsnach òl[c], a tha 'cur ris a' chopain, agus 'g a chur air mhisg mar an ceudna, chum gu-n amhairceadh e air a lomnochduidh.

16 Tha thu air do lìonadh le nàire 'an àite glòire[d]: òl thusa fòs, agus bitheadh do roimh-chraicionn air a leigeadh ris: riutsa pillear cupan làimhe deise an Tighearn'[e]; agus bithidh sgeith nàrach air do ghlòir.

17 Oir ni ainneart Lebanoin do chòmhdachadh, agus cuiridh sgrios ainmhidhean eagal ort; air son fola dhaoine, agus air son sàruchaidh an fhearainn, na caithreach, agus a h-uile luchd-àiteachaidh.

18 Ciod an tairbhe 'tha 's an ìomhaigh shnaidhte, gu-n d' rinn am fear a dhealbh i a snaidheadh: anns an ìomhaigh leaghta, agus ann am fear-teagasg nam breug, gu-n earbadh fear-deanamh na h-oibre so aisde, a dheanamh ìodhola balbha?

19 Is truagh dha-san a tha ag ràdh ris an fhiodh, Dùisg: ris a' chloich bhailbh, Eirich. An teagaisg i? Feuch, tha i air a' cur thairis le òr agus airgiod; agus cha-n 'eil anail air bith an taobh a stigh dhi.

20 Ach tha an Tighearna 'n a theampull naomh[h]: bi a' d' thosd 'n a fhianuis, O thalaimh uile[i].

CAIB. III.

1 *Urnuigh Habacuc.* 3 *Mòrachd an Tighearna.* 17 *Nochd am fàidh gu robh a chreidimh làidir ann an Dia a shlàinte.*

URNUIGH Habacuc an fhàidh air Sigionot.

2 O Thighearna, chuala mi do chainnt; bha eagal orm: O Thighearn', ath-bheothaich d'obair ann am meadhon nam bliadhnachan[k], ann am meadhon nam bliadhnachan dean aithnichte; ann an corruich cuimhnich tròcair[l].

3 Thàinig Dia o Theman, agus an Ti naomh o shliabh Pharain[n]. Selah. Chòmhdaich a ghlòir na nèamhan, agus bha an talamh làn d'a chliù.

4 Agus bha a shoilleireachd mar a' ghrian; o a làimh *shruth* dèarsanna soluis; agus an sin bha àite-folaich a mhòrachd.

5 Roimh a ghnùis chaidh a' phlàigh; agus chaidh éibhle teine mach o 'chosaibh.

6 Sheas e, agus thomhais e an talamh: dh'amhairc e, agus sgap e na cinnich as a chéile; agus bha na sléibhte sìorruidh air am briseadh; chrom na cnuic bhithbhuan; tha a shlighe maireannach[a].

7 Chunnaic mi pailliuna Chusain[1] ann an àmhghar: chriothnaich brat-sgàile fearainn Mhidiain.

8 An robh corruich air an Tighearna ris na tuiltibh? an robh d'fhearg an aghaidh nan aimhnichean? an robh do chorruich an aghaidh na fairge, gu-n do mharcaich thu air d'eachaibh, agus air do charbadaibh slàinte?

9 Rinneadh do bhogha glan-rùisgte, a réir nam mionn do na treubhan, *eadhon* d'fhocail. Selah. Sgoilt thu an talamh le sruthaibh.

10 Chunnaic na sléibhtean thu agus chriothnaich iad[f]: ghabh tuil nan uisgeachan seachad: chuir an t-aigein a mach a ghuth, thog an doimhne suas a làmhan.

11 Sheas a' ghrian[g] agus a' ghealach 'n an àite: *'n an* solus shiubhail do shaighdean; *'n an* dealradh do shleaghan lìomhta.

12 Dh'imich thu troimh an fhearann ann am feirg, bhuail thu na cinnich ann an corruich.

13 Chaidh thu mach air son tèarnaidh do shluaigh, air son tèarnaidh do mhuinntir ungta: bhuail thu 'n ceann o thigh an aingidh; leig thu ris na bunaitean gu ruig a' mhuineil. Selah.

14 Bhuail thu le d' shlait ceann a bhailtean. Ruith iad a mach mar chuairtghaoith gu ar sgapadh; bha an gairdeachas mar gu-n sluigeadh iad am bochd gu h-uaigneach.

15 Choisich thusa troimh an fhairge le d'eachaibh: troimh chruinneachadh nan uisgeacha mòra.

16 'N uair a chuala mi, chriothnuich mo chòm[j]: bha mo bhilean air chrith roimh do ghuth: chaidh lobhadh a steach ann am chnàmhan, agus chriothnuich mi ann am àite; a chum gu-m bitheadh fois agam ann an là an àmhghair: an uair a théid e suas an aghaidh an t-sluaigh, agus a chlaoidheas e iad le 'bhuidhnibh.

17 Ged nach toir an crann-fìge uaithe blàth[m], agus ged nach fàs air an fhìonain cinneas; ged fhàilnich meas a' chroinnolaidh, agus ged nach toir na machraichean uatha lòn; ged ghearrar an treud as o'n mhainnir, agus ged nach bi buar air bith anns na buailtibh:

18 Gidheadh ni mise gairdeachas anns an Tighearna[o], ni mi aoibhneas ann an Dia mo shlàinte[p].

19 Is e an Tighearna Iehobhah mo neart[q], agus ni e mo chosan mar *chosaibh* éilde[r], agus bheir e orm coiseachd air m'ionadaibh àrda. Do'n àrd-fhear-chiùil air m'innealaibh teudach.

B.C. 626.

[a] Mic. 5. 2
[1] *Etiopia.*
[b] Air. 14. 21; Isa. 11. 9; 45. 5, 6
[c] Ier. 51. 7
[d] Isa. 47. 3; Hos. 4. 7; Phil. 3. 19
[e] Ier. 25. 27-29
[f] Ecs. 19. 16; Salm 68. 7, 8
[g] Ios. 10. 12, 13
[h] Salm 11. 4
[i] Salm 46. 10; Seph. 1. 7
[j] Ier. 23. 9
[k] Salm 85. 6
[l] Ecs. 32. 11-14
[m] Deut. 28. 33-42
[n] Deut. 33. 2; Bre. 5. 4, 5; Salm 68. 7, 8
[o] Iob 13. 15
[p] Isa. 61. 10
[q] Salm 18. 1
27. 1
[r] 2 Sam. 22. 33, 34

# LEABHAR AN FHAIDH SEPHANIAH.

## CAIB. I.

*1 An t-àm 's an d' rinn Sephaniah fàidheadaireachd. 4 Smachdaichidh Dia sluagh Iudah air son am peacaidhean.*

FOCAL an Tighearn' a thàinig gu
Sephaniah mac Chusi, mhic Ghedal-
iah, mhic Amariah, mhic Hisciah, ann an
làithibh Iosiah, mhic Amoin, rìgh Iudah.
2 Sgriosaidh mise gu tur na h-uile
nithe bhàrr aghaidh an fhearainn[e], deir
an Tighearna.
3 Sgriosaidh mi duine agus ainmhidh,
sgriosaidh mi eunlaith an athair, agus
iasga na fairge, agus na cip-thuislidh[g]
maille ris na h-aingidh: agus gearraidh
mi as an duine bhàrr aghaidh an fhear-
ainn, deir an Tighearna.
4 Sìnidh mi fòs a mach mo làmh air
Iudah, agus air uile luchd-àiteachaidh
Ierusaleim; agus gearraidh mi as fuigh-
eall Bhaail[j] o'n àite so; ainm an luchd-
ìobraidh maille ris na sagairt;
5 Agus iadsan a tha 'g aoradh do
fheachd nèimh air mullach nan tighean[m];
agus iadsan a tha 'g aoradh[n], *agus* a'
mionnachadh air an Tighearn'[o], agus fòs
a' mionnachadh air Malcham[p];
6 Agus iadsan a phill air an ais o an
Tighearn'[q]; agus iadsan nach d'iarr an
Tighearn[r]', agus nach d'fhiosraich dheth.
7 Bithibh tosdach an làthair an Tigh-
earna Iehobhah[t], oir tha là an Tighearna
dlùth[u]; oir dh'ulluich an Tighearn' ìob-
airt, ghairm[1] e 'aoidhean[v].
8 Agus tarlaidh ann an là ìobairt an
Tighearna gu-n smachdaich mise na
prionnsachan, agus clann nan rìghrean,
agus na h-uile a tha air an éideadh le
culaidh choimhich.
9 Agus air an là cheudna smachdaichidh
mi iadsan uile a tha 'leum air an stairs-
nich, a tha 'lìonadh tighean am maigh-
stirean le ainneart agus le ceilg.
10 Agus tarlaidh air an là sin, tha an
Tighearn' ag ràdh, gu-m bi fuaim éighich
o gheata an éisg, agus ulfhartaich o'n
dara *baile*, agus bruanadh mòr o na cnoc-
aibh.
11 Ard-ghuilibh, a luchd - àiteachaidh
Mhacteis, oir tha an luchd-malairt gu
h-iomlan air an gearradh as; tha uile
luchd-giùlain an airgid air am milleadh.
12 Agus tarlaidh anns an àm sin, gu-n
rannsaich mise Ierusalem le coinnlibh,
agus smachdaichidh mi na daoine a tha
socrach air an deasgainibh[f]; a tha 'g ràdh
'n an cridhe[g], Cha dean an Tighearna
maith, ni mò ni e olc.
13 Air an aobhar sin bithidh am maoin
'n a chobhartach, agus an tighean 'n am
fàsach: agus togaidh iad tighean, ach
cha-n àitich siad *iad*; agus suidhichidh

R.C. 630.

[a] Ioel 2. 1, 11
[b] Tais. 6. 15-17
[c] Isa. 22. 5; Ier. 30. 7
[d] Am. 5. 18
[e] Ier. 24. 8-10
[f] Ier. 4. 19
[g] Ese. 7. 19; 14. 3, 4, 7
[h] Isa. 59. 10
[i] Salm 79. 3; Ier. 9. 22
[j] 2 Ri. 23. 4, 5
[k] Gnà. 11. 4; Ese. 7. 19
[l] caib. 3. 8
[m] 2 Ri. 23. 12; Ier. 19. 13
[n] 2 Ri. 17. 33, 41
[o] Isa. 48. 1; Hos. 4. 15
[p] 1 Ri. 11. 33
[q] Eabh. 10. 38
[r] Hos. 7. 7
[s] Ioel 2. 16
[t] Sech. 2. 13
[u] Phil. 4. 5
[1] no, *choisrig.*
[v] Isa. 13. 3; Ier. 22. 7
[w] caib. 3. 8
[x] Hos. 13. 3
[y] 2 Ri. 22. 13, 17; 2 Each. 36. 16, 17
[z] Salm 95. 7, 8
[a] Am. 5. 6, 15
[b] Sech. 8. 19
[c] Ioel. 2. 13, 14; Ion. 3. 9
[d] Ier. 47. 5; Sech. 9. 5, 6
[e] Ese. 25. 16
[f] Ier. 48. 11; Am. 6. 1
[g] Salm 94. 7
[h] Isa. 11. 11; Mic. 4. 7
[i] Luc. 1. 68
[j] Salm 126. 1-4; Ier. 29. 14

iad fìon-liosan, ach cha-n òl iad am
fìon.
14 Tha là mòr an Tighearna dlùth[a],
*tha e* dlùth, agus a' deifreachadh gu mòr:
tha guth là an Tighearna searbh: guilidh
an sin an cumhachdach[b].
15 Is là feirge an là sin[c], là trioblaid
agus teanntachd; là fàsalachd agus léir-
sgrios; là dorchadais agus ogluidheachd[d];
là neul agus tiugh-dhorchadais;
16 Là trompaid[f] agus iolaich an agh-
aidh nam bailtean daingnichte, agus an
aghaidh nan tùr àrda.
17 Agus bheir mise airc air daoine,
ionnus gu-n siubhail iad mar dhoill[h]; a
chionn gu-n do pheacaich iad an aghaidh
an Tighearn'; agus dòirtear a mach am
fuil mar dhuslach[i], agus am feòil mar
aolach.
18 Ni mò dh'fheudas an airgiod no an
òr an saoradh ann an là feirge an Tigh-
earn'[k]; ach le teine 'eud-san loisgear am
fearann uile[l]: oir bheir e gu deimhin léir-
sgrios obann air uile luchd-àiteachaidh
na tìre.

## CAIB. II.

*1 Earail chum aithreachais. 4 Breitheanas an aghaidh nam Philisteach, 8 Mhoaib agus Amoin, 12 Etiopia, 13 agus Ninebheh.*

CRUINNICHIBH sibh féin ri 'chéile[s],
seadh cruinnichibh ri 'chéile, O fhin-
eadh gun iarraidh:
2 Mu-n tig an t-ordugh gu buil[w], mu-n
siubhail 'ur là seachad mar mholl[x]; mu-n
tig corruich gharg an Tighearn' oirbh[y],
mu-n tig là feirge an Tighearn' oirbh[z].
3 Iarraibh-se an Tighearn'[a], uile dhaoine
ciùine na talmhainn, a dh'oibrich a bhreith-
eanas[b]; iarraibh fìreantachd, iarraibh mac-
antachd: feudaidh e 'bhi gu-n tèarnar
sibhse ann an là feirge an Tighearna[c].
4 Gu dearbh tréigear Gasa[d], agus cuir-
ear fàs Ascelon: fògraidh iad a mach
Asdod air mheadhon-là; agus bithidh
Ecron air a spìonadh á freumh.
5 Mo thruaighe luchd-àiteachaidh sliosa
na fairge, cinneach nan Cereteach[e]: tha
focal an Tighearna 'n 'ur n-aghaidh. O
Chanaain, a thìr nam Philisteach, sgrios-
aidh mise thu, ionnus nach bi aon 'g *ad*
àiteachadh.
6 Agus bithidh taobh na fairge 'n a
bhothanaibh aig buachaillean, agus 'n a
mhainnirean aig treudan.
7 Agus bithidh an slios aig iarmad tighe
Iudah[h]; ionaltraidh iad air: ann an tigh-
ibh Asceloin luidhidh iad sìos anns an
anmoch: oir thig an Tighearn' an Dia g'
an amharc[i], agus bheir e air an ais am
braighdean[j].
8 Chuala mise masladh Mhoaib, agus

anacainnt cloinne Amoin, leis an d' rinn
iad mo shluagh-sa 'mhaslachadh, agus
iad féin a mheudachadh an aghaidh an
criochan.
9 Air an aobhar sin mar is beò mise, tha
Tighearna nan sluagh, Dia Israeil, ag ràdh;
gu deimhin bithidh Moab mar Shodom[b],
agus clann Amoin mar Ghomorah[c], 'n a
fhàsach ionntagaich, agus 'n a phuill
shalainn, agus 'n a léir-sgrios sìorruidh; ni
fuigheall mo shluaigh-sa an creachadh,
agus iarmad mo chinnich an sealbhach-
adh.
10 So gheibh iad air son an uabhair[f], a
chionn gu-n d' thug iad masladh, agus
gu-n do mheudaich siad iad féin an agh-
aidh cinnich Tighearna nan sluagh.
11 Bithidh an Tighearn' uamhasach
'n an aghaidh: oir bheir e gort air uile
dhiathaibh na talmhainn; agus bheir iad
aoradh dha-san, gach aon o 'àite féin,
eadhon uile eileana nan cinneach.
12 Sibhse, Etiopacha[j], mar an ceudna,
marbhar sibh féin leis a' chlaidheamh.
13 Agus sìnidh e mach a làmh an agh-
aidh na h-àirde tuath, agus sgriosaidh e
Asiria[m]; agus ni e Ninebheh 'n a làraich
luim[o], tioram mar an fhàsach.
14 Agus luidhidh treudan sìos 'n a
meadhon, uile bheathaiche na tal-
mhainn: gabhaidh am pelican agus a'
ghràineag tàmh 'n a h-àrd-dhoruis: bith-
idh *am* fuaim 'n a h-uinneagaibh: bithidh
fàsalachd anns an sgàth-thigh: oir leigidh
e ris a h-obair sheudair.
15 So a' chaithir luathghaireach a ghabh
còmhnuidh gu neo-umhaileach; a thubh-
airt 'n a cridhe, Tha mi[q], agus cha-n 'eil
ann ach mi. Cionnus a dh'fhàs i 'n a
fàsach, 'n a h-àite air son bheathaichean
gu luidhe sìos ann! ni gach aon a théid
seachad sgeig oirre, *agus* crathaidh e a
làmh.

## CAIB. III.

1 *Thugadh geur-achmhasan do na h-Iudhaich air son am peacaidhean.* 8 *Earail gu feitheamh air an Tighearna,* 14 *agus gu gairdeachas a dheanamh 'n a shlàinte.*

IS an-aoibhinn dh'ise a tha ceannairceach
agus truaillte, do'n chaithir a tha ri
sàruchadh[v].
2 Cha d' thug i géill do'n ghuth; cha
do ghabh i cronachadh: cha d'earb i as
an Tighearna: cha do tharruinn i dlùth
d'a Dia.
3 Tha a prionnsachan an taobh a stigh
dhi 'n an leòmhain bheucach; is madaidh-
alluidh an anmoich am breitheamhna,
cha-n fheith iad gus a' mhaduinn gun na
cnàmhan itheadh.
4 Is daoine eutrom fealltach a fàidhean[b]:
thruaill a sagairt an t-ionad naomh: bhris
iad an reachd.
5 Tha an Tighearna cothromach 'n a
meadhon[c]: cha dean esan euceart: gach
maduinn bheir e breitheanas gu solus,
cha-n fhàilnich e; ach cha-n 'eil eòlas aig
an eucorach air nàire[a].
6 Ghearr mi as na cinnich: tha an tùir
uaigneach; rinn mi fàs an sràidean, air
chor as nach 'eil aon 'g an imeachd: tha
am bailtean air an sgrios, gun duine sam
bith *annta*, gun aon neach 'g *an* àiteach-
adh.
7 Thubhairt mi, Gu deimhin bithidh
m'eagal ort[d], gabhaidh tu teagasg: mar
sin cha bhitheadh an àite-còmhnuidh air a
ghearradh as, cionnus air bith a smachd-
aichinn iad: ach dh'éirich iad gu moch[e],
agus thruaill iad an uile dheanadas.
8 Uime sin feithibh-se riumsa[g], tha an
Tighearn' ag ràdh, gus an là 's an éirich
mi suas a chum na creiche: oir is e mo
rùn na cinnich a chruinneachadh[h], na
rìoghachdan a tharruing ri 'chéile; a
dhòrtadh orra mo chorruich, uile theas
m'fheirge: oir loisgear an talamh gu
h-iomlan le teine m'eud-sa[i].
9 Gu deimhin pillidh mi 'n sin ris na
slòigh teangadh ghlan[k], gu gairm gu léir
air ainm an Tighearna[l], gu seirbhis a
dheanamh dha le aon rùn.
10 O thaobh thall aimhnichean Etiopia[n],
bheir mo luchd-athchuinge, am measg
mo mhuinntir sgapta, tabhartas a m'ionn-
suidh.
11 Anns an là sin cha nàraichear thu
air son d'uile dheanadais[p], leis an do
chiontaich thu ann am aghaidh-sa; oir an
sin bheir mi air falbh as do mheadhon
iadsan a tha ri gairdeachas ann ad uabhar;
agus cha-n àrdaich thu na's mò thu féin
ann am shliabh naomh-sa.
12 Fàgaidh mi fòs ann ad mheadhon
sluagh an-shocrach agus dìblidh[r]; agus
cuiridh iad an dòchas ann an ainm an
Tighearna.
13 Cha dean iarmad Israeil aingidh-
eachd[s], ni mò 'labhras iad breugan[t]: ni
mò gheibhear teangadh chealgach 'n am
beul. Oir ionaltraidh agus luidhidh iad
sios, agus cha chuir aon neach eagal *orra*.
14 Seinn, O nighean Shioin[u]; tog
iolach, O Israeil; bi ait, agus dean gaird-
eachas le d'uile chridhe, O nighean Ieru-
saleim.
15 Thug an Tighearn' air falbh do
bhreitheanais[w]; phill Rìgh Israeil air falbh
do naimhdean[x]: tha an Tighearn' ann
ad mheadhon[y]; cha-n fhaic thu olc na's
mò.
16 Anns an là sin theirear ri Ierusalem,
Na bitheadh eagal ort; *agus ri* Sion[z],
Na bitheadh do làmhan lag.
17 Tha an Tighearna Dia ann ad mheadh-
on cumhachdach; ni e *do* thèarnadh; ni
e gairdeacheas os do cheann le luathghair[a];
gabhaidh e fois 'n a ghràdh; ni e gaird-
eachas os do cheann le seinn.
18 Cruinnichidh mi *iadsan* a'd' mheasg
*a tha* ri caoidh air son an àrd-choimh-
thionail[d], *do'n robh* a mhasladh 'n a
eallaich.

B.C. 630.

a Ier. 8. 12
b Ier. 48. 1, &c.
c Am. 1. 13, 14
d Isa. 63. 8
e Mic. 2. 1, 2
f Isa. 16. 6; Ier. 48. 29
g Gnà. 20. 22; Tuir. 3. 25, 26
h Ioel 3. 2
i Ese. 36. 5, 6; 2 Pead. 3. 10
j Isa. 20. 4
k Isa. 6. 5
l Salm 86. 9; Sech. 8. 20-23; Gnà. 2. 4, &c.
m Isa. 10. 12, 16
n Salm 68. 31; Isa. 18. 1, 7
o Nah. 1. 1; 3. 15, 18
p Ioel 2. 26, 27
q Isa. 47. 8; Tais. 18. 7
r Seum. 2. 5
s Isa. 60. 21; Sech. 14. 20, 21
t Isa. 63. 8
u Sech. 2. 10; 9. 9
v Isa. 5. 7; Ier. 6. 6
w Salm 85. 3; Isa. 40. 2
x Mic. 7. 10; Tais. 12. 10
y Isa. 12. 6; Ese. 48. 35
z Hag. 2. 4, 5
a Isa. 62. 5; Ier. 32. 41
b Ier. 23. 11, 32
c Ecl. 3. 16, 17
d Salm 42. 2-4; Tuir. 1. 4

19 Feuch, millidh mise d' uile luchd-
sàruchaidh anns an àm sin ; agus leighis-
idh mi ise a tha bacach[a], agus cruinnich-
idh mi ise a bha sgaoilte ; agus gheibh
mi dhoibh cliù agus deadh iomradh
anns gach aon tìr anns an d'fhuair iad
nàire.

B.C. 630.

[a] Mic. 4. 6, 7

20 Anns an àm sin bheir mi air 'ur
n-ais sibh ; agus anns an àm 's an cruinn-
ich mi sibh, bheir mi gun amharus dhuibh
ainm agus cliù am measg uile chinneach
na talmhainn, an uair a philleas mi air a
h-ais 'ur bruid fa chomhair an sùl-sàn,
deir an Tighearna.

# LEABHAR AN FHAIDH HAGAI.

## CAIB. I.

1 *Chronaich am fàidh an sluagh do bhrìgh gu-n do ghabh iad còmhnuidh ann an tighibh maiseach, an uair bha tigh Dhé 'n a fhàsach ;* 8 *agus bhrosnuich e iad gus an teampull a thogail.*

ANN an dara bliadhna Dhariuis an
rìgh[a], anns an t-seathamh mìos, air
a' cheud là de'n mhìos, thàinig focal an
Tighearna le Hagai am fàidh gu Serub-
abel[b] mac Shealtieil, uachdaran Iudah,
agus gu Iosuah mac Iosedeich[c], an t-àrd-
shagart, ag ràdh,
2 Mar so labhair Tighearna nan sluagh,
ag ràdh, Thubhairt an sluagh so, Cha d'
thàinig an t-àm gu tigh an Tighearn' a
thogail.
3 An sin thàinig focal an Tighearna le
Hagai am fàidh, ag ràdh,
4 An àm dhuibh-se, O sibhse[f], còmh-
nuidh a ghabhail 'n 'ur tighean maiseach,
agus an tigh so 'n a fhàsach ?
5 A nis ma ta, mar so tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh, Thugaibh fainear
'ur slighean[h].
6 Chuir sibh mòran[i], agus is beag a
thug sibh a steach ; tha sibh ag itheadh[j],
ach cha-n 'eil gu leòir agaibh : tha sibh
ag òl, ach cha-n 'eil sibh sàthach : tha
sibh 'g 'ur n-éideadh, ach cha-n 'eil aon
neach blàth : agus esan a tha 'cosnadh
tuarasdail, tha e 'g a chosnadh gu 'chur
ann an sporan tolltach.
7 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
radh, Thugaibh fainear 'ur slighean.
8 Rachaibh suas a chum an t-sléibh,
agus thugaibh leibh fiodh, agus togaibh
an tigh ; agus gabhaidh mise tlachd ann,
agus bithidh mi air mo ghlòrachadh, deir
an Tighearna.
9 Bha sùil agaibh ri mòran, agus,
feuch, *thàinig e* gu beagan ; agus an
uair a thug sibh dhachaidh e, shéid mise
air[l]. C'ar son? tha Tighearna nan
sluagh ag ràdh. Air son mo thighe a
tha fàs, agus sibhse a' ruith gach duine
g'a thigh féin.
10 Air an aobhar sin chum na nèamhan
os 'ur ceann air ais an drùchd[o], agus
ghléidh an talamh a thoradh.
11 Agus ghairm mise tart air an fhear-
ann[p], agus air na sléibhtean, agus air an
arbhar, agus air an fhìon nuadh, agus air

B.C. 520.

[a] Esr. 4. 24
5. 1, 2
[b] Esr. 3. 2
[c] 1 Each. 6. 15
[d] Isa. 44. 26
Mal. 2. 7
[e] caib. 2. 4
Isa. 41. 10
Mat. 28. 20
[f] 2 Sam. 7. 2
[g] Esr. 5. 2, 8
[h] Tuir. 3. 40
[i] Deut. 28. 38
[j] Hos. 4. 10
Mic. 6. 14
[k] Esr. 3. 12
[l] caib. 2. 16, 17
Mal. 2. 2
[m] Sech. 4. 9, 10
[n] Sech. 8. 9
[o] Deut. 28. 23
Hos. 2. 9
[p] 1 Ri. 17. 1
2 Ri. 8. 1
[q] caib. 1. 13

an olaidh ; agus air gach ni a bheir an
talamh a mach : agus air duine, agus air
ainmhidh ; agus air uile shaothair nan
làmh.
12 An sin thug Serubabel mac Sheal-
tieil, agus Iosuah mac Iosedeich, an t-àrd-
shagart, leis a' chuid eile de'n t-sluagh
uile, géill do ghuth an Tighearn' an Dia,
agus do bhriathraibh Hagai an fhàidh,
(mar a chuir an Tighearn' an Dia fios
leis,) agus bha eagal air an t-sluagh roimh
an Tighearn'.
13 An sin labhair Hagai teachdair' an
Tighearn'[d], ann an teachdaireachd an
Tighearna, ris an t-sluagh, ag ràdh, Tha
mise leibh, deir an Tighearn'[e].
14 Agus dhùisg an Tighearna spiorad
Sherubabeil mhic Shealtieil, uachdaran
Iudah, agus spiorad Iosuah mhic Iosed-
eich, an àrd - shagairt, agus spiorad na
cuid eile de'n t-sluagh uile ; agus thàinig
iad, agus rinn iad obair ann an tigh Tigh-
earna[g] nan sluagh, an Dia,
15 Air a' cheathramh là fichead de'n
t-seathamh mìos, ann an dara bliadhna
Dhariuis an rìgh.

## CAIB. II.

1 *Dh'innis Hagai gu-m bitheadh glòir an dara teampuill na bu mhò na glòir a' cheud theampuill.* 10 *Chuir peacaidhean an t-sluaigh moille air an obair.*

ANNS an t-seachdamh *mìos*, air an
aon là fichead de'n mhìos, thàinig
focal an Tighearna leis an fhàidh Hagai,
ag ràdh,
2 Labhair a nis ri Serubabel mac Sheal-
tieil, uachdaran Iudah, agus ri Iosuah
mac Iosedeich an t-àrd-shagart ; agus ris
a' chuid eile de'n t-sluagh, ag ràdh,
3 Cò tha air 'fhàgail 'n 'ur measg a
chunnaic an tigh so 'n a cheud ghlòir[k]?
agus cionnus a tha sibh 'g a fhaicinn a
nis ? nach 'eil e 'n 'ur sùilibh, làimh ri
sin, mar neo-ni[m]?
4 Gidheadh a nis bi làidir[n], O Sherub-
abeil, tha an Tighearn' ag ràdh ; agus
bi làidir, O Iosuah, mhic Iosedeich, an
t-àrd-shagart ; agus bithibh-se làidir, uile
shluagh an fhearainn, tha an Tighearn' ag
ràdh ; agus deanaibh obair : oir tha mise
leibh[q], deir Tighearna nan sluagh.
5 *A réir* an fhocail a dhaingnich mi

ruibh an uair a thàinig sibh a mach as an
Eiphit[a], mar sin tha mo spiorad a' fantuinn
'n 'ur measg[b]: na bitheadh eagal oirbh.
6 Oir mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, Fathasd aon uair, ann an ùine
bhig, crathaidh mise na nèamhan[c], agus
an talamh, agus an fhairge, agus am
*fearann* tioram :
7 Agus crathaidh mi na h-uile chinn-
ich[e], agus thig Miann nan uile chinneach[f];
agus lìonaidh mi an tigh so le glòir, deir
Tighearna nan sluagh.
8 Is leam-sa an t-airgiod[h], agus is leam-
sa an t-òr, deir Tighearna nan sluagh.
9 Bithidh glòir an tighe dheireannaich
so na's mò na glòir a' cheud thighe[j], tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh ; agus anns
an àite so bheir mise sìth[k], deir Tighearna
nan sluagh.
10 Air a' cheathramh là fichead de 'n
naothamh *mìos*, ann an dara bliadhna
Dhariuis, thàinig focal an Tighearna, le
Hagai am fàidh, ag ràdh,
11 Mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, Feòraich a nis de na sagartaibh
mu'n reachd[n], ag ràdh,
12 Ma ghiùlaineas aon feòil naomh ann
an sgioball a thrusgain, agus gu-m bean
a thrusgan ri aran, no brochan, no fìon,
no olaidh, no biadh sam bith, am bi sin
naomh ? Agus fhreagair na sagairt, agus
thubhairt iad, Cha bhi.
13 An sin thubhairt Hagai, Ma bheanas
aon a tha neòghlan le corp marbh[q] ri aon
air bith de na nithe so, am bi sin neòghlan?
Agus fhreagair na sagairt, agus thubh-
airt iad, Bithidh e neòghlan.
14 An sin fhreagair Hagai agus thubh-
airt e, Is amhuil a bha an sluagh so[s], agus
is amhuil a bha an cinneach so ann am
làthair-sa, tha an Tighearn' ag ràdh : agus
is amhuil a bha uile obair an làmh ; agus
an tabhartas a thug iad seachad an sin
bha e neòghlan.

R.C. 520.

a Ecs. 29. 45, 46
b Neh. 9. 20
Salm 51. 11, 12
Isa. 63. 11, 14
c Ioel 3. 16
Eabh. 12. 26
d caib. 1. 6, 9
Sech. 8. 10
e Dan. 2. 44, 45
f Gen. 49. 10
Mal. 3. 1
Luc. 2. 27, 46
g Deut. 28. 22
1 Ri. 8. 37
Am. 4. 9
h 1 Each. 29. 14
i Ier. 5. 3
Am. 4. 6
j Eoin 1. 14
2 Cor. 3. 9, 10
k Salm 85. 8
Luc. 2. 14
Eph. 2. 14
l Sech. 8. 9, 12
m Sech. 8. 11-15
n Lebh. 10. 10, 11
Mal. 2. 7
o rann. 6, 7
p Dan. 2. 44
q Air. 19. 11
r Mic. 5. 10
Sech. 9. 10
s Tit. 1. 15
Iud. 23
t Dan. 8. 6

15 Agus a nis guidheam oirbh, thugaibh
fainear : o'n là 'n diugh, agus o sin suas,
mu-n do leagadh clach air cloich ann an
teampull an Tighearna :
16 'N uair a thàinig aon gu cruaich
fhichead *tomhas*[d], cha robh ann ach deich :
an uair a thàinig aon gu amar-bruthaidh
an fhìona, gu leth-cheud *soitheach* a
tharruing a mach as an amar, cha robh
ann ach fichead.
17 Bhuail mi sibh le seargadh[g], agus le
fuar-dhealt, agus le cloich-mheallain, ann
an uile shaothair 'ur làmh ? gidheadh cha
do phill sibh riumsa, deir an Tighearna[i].
18 Thugaibh fainear a nis o'n là an
diugh, agus o sin suas, o'n cheathramh là
fichead de'n naothamh *mìos, agus* o'n là
's an do leagadh bunaitean teampuill an
Tighearna[l]: thugaibh fainear.
19 Am bheil sìol fathasd anns an t-sabh-
al? seadh gu ruige so, cha d' thug an
fhìonain, no a' chraobh-fhìge, no am pom-
granat, no an crann-olaidh, seachad tor-
adh. *Ach* o'n là so mach beannaichidh
mise[m].
20 Agus thàinig focal an Tighearn' a rìs
gu Hagai, air a' cheathramh *là* fichead
de'n mhìos, ag ràdh,
21 Labhair ri Serubabel uachdaran
Iudah, ag ràdh, Crathaidh mise na
nèamhan[o], agus an talamh ;
22 Agus tilgidh mi rìgh-caithir rìogh-
achdan bun os ceann[p], agus sgriosaidh
mi neart rìoghachdan nan cinneach ; agus
tilgidh mi bun os ceann na carbadan[r], agus
iadsan a tha 'marcachd orra, agus tuitidh
na h-eich agus am marcaichean sìos, gach
aon le claidheamh a bhràthar.
23 Anns an là sin, tha Tighearna nan
sluagh ag ràdh, gabhaidh mi thusa, O
Sherubabeil, a mhic Shealtiel, m'òglach,
tha an Tighearn' ag ràdh, agus ni mi thu
mar sheula[t]; oir ròghnaich mise thu, deir
Tighearna nan sluagh.

# LEABHAR AN FHAIDH SECHARIAH.

## CAIB. I.

1 *Dh'earalaich Sechariah an sluagh gu aithreachas a ghabhail.* 7 *Taisbeanadh nan each ruadha, bhreaca, agus bhàna.* 12 *Geallaidhean tròcaireach a thaobh Ierusaleim.* 18 *Taisbeanadh nan ceithir adhaircean.* 20 *Na ceithir fir-cheirde.*

ANNS an ochdamh mìos, ann an dara
bliadhna Dhariuis[b], thàinig focal an
Tighearna gu Sechariah[c] mac Bharachiah,
mhic Ido, am fàidh, ag ràdh,
2 Bha corruich ro mhòr air an Tighearna
ri 'ur n-aithrichibh[d]:
3 Agus abair thusa riu, Mar so tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, Pillibh-se
riumsa[e], tha Tighearna nan sluagh ag

R.C. 520.

a Mic. 7. 19
Luc. 15. 20
Seum. 4. 8
b Hag. 1. 1
c Esr. 5. 1
Mat. 23. 35
d 2 Each. 36. 16
Salm 60. 1
1 *nach d' rug iad.*
e Ier. 25. 5
Mal. 3. 7
f Hos. 6. 5

ràdh ; agus pillidh mise ruibh-se[a], deir
Tighearna nan sluagh.
4 Na bithibh mar 'ur n-aithrichean,
ris an do ghlaodh na fàidhean a bh'ann
roimhe so, ag ràdh, Mar so tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh, Pillibh-se nis o 'ur
droch shlighibh, agus o 'ur droch dhean-
adais. Ach cha d'éisd iad, ni mò 'thug
iad aire dhomh-sa, deir an Tighearna.
5 'Ur n-aithrichean, c'àit am bheil iad ?
agus na fàidhean, am mair iad beò am
feasd ?
6 Ach mo bhriathran-sa, agus mo
reachdan, a dh'àithn mi do m'òglaich na
fàidhean, nach d' rinn iad greim[1] air 'ur
n-aithrichean[f]? agus nach d' thubhairt

iad, Amhuil mar a shaoil Tighearna nan
sluagh a dheanamh ruinne[a], a réir ar
slighean, agus a réir ar deanadais[b] mar
sin rinn e ruinn.
7 Air a' cheathramh là fichead de'n aon
mhìos deug, (sin am mìos Sebat,) ann
an dara bliadhna Dhariuis, thàinig focal
an Tighearna gu Sechariah, mac Bha-
rachiah, mhic Ido, am fàidh, ag ràdh,
8 Chunnaic mi 's an oidhche, agus
feuch duine a' marcachd air each ruadh[d],
agus sheas e am measg nan craobha-
miortail a bha 's a' ghleann, agus air a
chùlaobh bha eich[f] ruadha, bhreaca, agus
bhàna.
9 An sin thubhairt mi, Ciod iad so,
O mo Thighearn'? Agus thubhairt an
t-aingeal a labhair rium Feuchaidh mise
dhuit ciod iad so.
10 Agus fhreagair am fear a bha 'n a
sheasamh am measg nan craobha-miort-
ail, agus thubhairt e[g], So iadsan a chuir
an Tighearna gu siubhal a sìos agus a
suas air feadh na talmhainn.
11 Agus fhreagair iad aingeal an Tigh-
earn', a sheas am measg nan craobha-
miortail, agus thubhairt iad, Shiubhail
sinne a nìos agus a sìos air feadh na tal-
mhainn ; agus, feuch, tha an talamh uile
'n a thàmh, agus a' gabhail fois.
12 An sin fhreagair aingeal an Tigh-
earn', agus thubhairt e, O Thighearna
nan sluagh, cia fhad a bhitheas tu gun
tròcair a dheanamh air Ierusalem[k], agus
air bailtibh Iudah, ris am bheil thu ann
an corruich a nis deich agus tri fichead
bliadhna?
13 Agus fhreagair an Tighearn' an
t-aingeal a labhair rium-sa, le briath-
raibh maithe[n], le briathraibh sòlasach.
14 Mar sin thubhairt an t-aingeal a bha
'labhairt rium, Glaodh thusa, ag ràdh,
Mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh,
Tha mise eudmhor air son Ierusaleim[q],
agus air son Shioin le eud mòr :
15 Agus tha mi ann an corruich ro
mhòir ris na cinnich a tha suaimhneach ;
oir cha robh orm-sa ach corruich bheag[s],
agus chuidich iadsan air a h-aghaidh an
dòruinn.
16 Air an aobhar sin mar so tha an
Tighearn' ag ràdh, Phill mi[1] ri Ierusalem
le tròcairibh[v]: bithidh mo thigh air a
thogail ann, tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, agus bithidh sreang-thomhais air a
sgaoileadh a mach air Ierusalem.
17 Glaodh fathasd, ag ràdh, Mar so tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, Bithidh
mo bhailtean-sa fathasd air an sgaoileadh
a mach le soirbheachadh, agus bheir an
Tighearna fathasd comhfhurtachd do
Shion[y], agus ròghnaichidh e fathasd Ieru-
salem[z].
18 An sin thog mi suas mo shùilean,
agus chunnaic mi ; agus feuch ceithir
adhaircean.
19 Agus thubhairt mi ris an aingeal a

B.C. 519.

a Tuir. 2. 17
b Tuir. 1. 18
c Dan. 12. 7
d Ios. 5. 13
Tais. 6. 4
e Salm 75. 4, 5
f caib. 6. 2
g Salm 103. 20, 21
Eabh. 1. 14
h Ese. 40. 3, 5
i Tais. 11. 1
21. 15, 16
j Isa. 26. 1, 2
Ese. 36. 10, 11
k Salm 102. 13
Tais. 6. 10
l caib. 9. 8
Isa. 4. 5
m Salm 3. 3
Isa. 60. 19
Tais. 21. 23
n Ier. 29. 10
o Gen. 19. 17
p Deut. 28. 64
Ese. 17. 21
Am. 9. 9
q caib. 8. 2, 3
Ioel 2. 18
r Isa. 48. 20
52. 11
Ier. 50. 8
51. 6, 45
s Isa. 47. 6
Obad. 15, 17
t Deut. 32. 10
Salm 17. 8
Mat. 25. 40, 45
1 *tha mi air pilleadh.*
u Isa. 19. 16
v Isa. 12. 1
54. 8
w Isa. 12. 6
x Isa. 54. 1-3
y Isa. 51. 3
z 2 Sam. 12. 13
Isa. 6. 5-7
a 2 Cor. 6. 16
Tais. 21. 3
b Deut. 32. 9

bha 'labhairt rium, Ciod iad so? Agus
fhreagair esan mi, Is iad so na h-adhairc-
ean a sgap Iudah, Israel, agus Ierusalem.
20 Agus dh'fheuch an Tighearna dhomh
ceithir fir-cheirde.
21 An sin thubhairt mi, Ciod a thàinig
iad so gu 'dheanamh? Agus labhair esan,
ag ràdh, Is iad so na h-adhaircean a sgap
Iudah[c], ionnus nach do thog aon duine
suas a cheann : ach thàinig iad so chum
eagal a chur orra, a thilgeadh a mach
adhaircean nan cinneach a thog suas an
adharc[e] an aghaidh fearainn Iudah, chum
a sgapadh.

## CAIB. II.

1 *Chuireadh aingeal a thomhas Ierusaleim.* 6 *Thugadh rabhadh do'n t-sluagh Babilon a thréigsinn.* 10 *Gheall Dia còmhnuidh a ghabhail 'am meadhon a shluaigh.*

THOG mi suas mo shùilean a rìs, agus
dh'amhairc mi ; agus, feuch, fear le
sreing-thomhais 'n a làimh[h].
2 An sin thubhairt mise, C'àit am bheil
thu 'dol? Agus thubhairt e rium, A
thomhas Ierusaleim[i], a dh'fheuchainn
ciod e a leud, agus ciod e a fad.
3 Agus, feuch, chaidh an t-aingeal a
labhair rium a mach, agus chaidh aingeal
eile mach 'n a chòdhail.
4 Agus thubhairt e ris, Ruith, labhair
ris an òganach sin, ag ràdh, Bithidh Ie-
rusalem air a h-àiteachadh[j] *mar* bhailtean
gun bhallachan, le lìonmhoireachd nan
daoine agus na spréidhe 'bhitheas innte.
5 Oir bithidh mise, tha an Tighearn'
ag ràdh, ann am bhalla teine dhi mu'n
cuairt[l], agus bithidh mi ann am ghlòir
'n a meadhon[m].
6 Ho! ho! *thigibh* agus teichibh o'n tìr
mu thuath[o], tha an Tighearn' ag ràdh;
oir ri ceithir ghaothaibh an athair sgaoil
mise sibh a mach[p], deir an Tighearna.
7 Ho! a Shioin, tàr as[r], O thusa a tha
'chòmhnuidh maille ri nighinn Bhabiloin.
8 Oir mar so tha Tighearna nan sluagh
ag ràdh, An déigh na glòire so chuir e
mise chum nan cinneach a chreach sibhse;
oir an ti a bheanas ruibh-se, beanaidh e ri
cloich a shùla-san[t].
9 Oir feuch, crathaidh mise mo làmh
orra[u], agus bithidh iad 'n an cobhartaich
d'an tràillibh : agus aithnichidh sibhse
gu-n do chuir Tighearna nan sluagh fios
leam-sa.
10 Seinn, agus dean gairdeachas[w], O
nighean Shioin ; oir feuch, tha mise a'
teachd, agus gabhaidh mi còmhnuidh
ann ad mheadhon, deir an Tighearn'.
11 Agus bithidh mòran chinneach air
an cur ris an Tighearna 's an là sin[x], agus
bithidh iad 'n an sluagh dhomh-sa : agus
gabhaidh mise còmhnuidh ann ad mheadh-
on[a]; agus bithidh fios agad gu-n do chuir
Tighearna nan sluagh mise a d'ionnsuidh.
12 Agus sealbhaichidh an Tighearna
Iudah[b], a chuibhrionn, anns an fhearann

naomh ; agus ròghnaichidh e Ierusalem
a rìs[a].
13 Bi tosdach, O uile fheòil, an làthair
an Tighearna: oir tha e air a thogail suas
o 'ionad-còmhnuidh naomh.

## CAIB. III.

1 *Le samhladh culaidh mhaisich leis an d'éideadh Iosuah an t-àrd-shagart,* 8 *chuireadh an céill teachd Chriosd a thoirt air falbh aingidheachd.*

AGUS thaisbein e dhomh Iosuah[b] an
t-àrd-shagart, 'n a sheasamh an làth-
air aingeil an Tighearn'; agus [1]Satan[c] 'n a
sheasamh aig a làimh dheis, gu cur 'n a
aghaidh[2].
2 Agus thubhairt an Tighearna ri Satan,
Gu-n deanadh an Tighearna do chronach-
adh[d], O Shatain ; gu-n deanadh eadhon
an Tighearn' a ròghnaich Ierusalem, do
chronachadh : nach aithinne e so[e], air a
spìonadh as an teine ?
3 A nis bha Iosuah air 'éideadh le eud-
ach salach[f], agus sheas e an làthair an
aingeil.
4 Agus fhreagair esan, agus labhair e
riu-san a sheas 'n a làthair, ag ràdh, Thug-
aibh dheth an t-eudach salach. Agus
ris-san thubhairt e, Feuch, thug mi air
d'aingidheachd imeachd uait[i], agus éididh
mi thu le culaidh mhaisich[j].
5 Agus thubhairt e, Cuireadh iad ceann-
eudach maiseach air a cheann[k]: agus chuir
iad ceann-eudach maiseach air a cheann,
agus dh'éid iad e le falluinnibh ; agus
sheas aingeal an Tighearna leo.
6 Agus dhearbh aingeal an Tighearna
do Iosuah, ag ràdh,
7 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Ma ghluaiseas tu ann am shlighibh-
sa, agus ma choimheadas tu mo reachd ;
an sin bheir thu mar an ceudna breth
air mo thigh, agus gléidhidh tu fòs mo
chùirtean ; agus bheir mi dhuit àiteacha-
coiseachd am measg na muinntir so 'n an
seasamh leat.
8 Eisd a nis, O Iosuah, àrd-shagairt,
thu féin agus do chompanaich a tha 'n an
suidhe a'd' làthair: oir is daoine 'tha 'n an
samhladh[3] iad : oir feuch, bheir mise mach
m'òglach, Am MEANGAN[o].
9 Oir feuch, a' chlach a leag mise
fa chomhair Iosuah : air aon chloich
tha seachd sùilean[p]. Feuch gearraidh
mise a gearradh, tha Tighearna nan
sluagh ag ràdh, agus atharraichidh mi
aingidheachd an fhearainn so ann an
aon là.
10 Anns an là sin, tha Tighearna nan
sluagh ag ràdh, gairmidh sibh gach fear
a choimhearsnach fo'n fhìonain, agus fo'n
chrann-fhìge.

## CAIB. IV.

1 *Leis a' choinnleir a bha uile dh'òr, nochdadh soirbheachadh stéidh an teampuill ;* 11 *agus le dà chrann-olaidh shamhluicheadh an dithis ungta a sheas làimh ris an Tighearna.*

B.C. 519.

[a] Isa. 41. 9
[b] Hag. 1. 1
[1] 's e sin, *Eascar-aid.*
[c] Iob 1. 6
Salm 109. 6
[2] no, *gu 'chasaid.*
[d] Iud. 9, 23
Tais. 12. 9, 10
[e] Am. 4. 11
[f] Isa. 64. 6
Mat. 22. 11
Tais. 7. 13, 14
[g] Hos. 1. 7
Hag. 2. 2-5
[h] Ier. 51. 25
[i] Isa. 6. 5-7
43. 25
[j] Isa. 61. 10
Luc. 15. 22
Tais. 19. 8
[k] caib. 6. 11
Ecs. 29. 6
[l] Esr. 3. 8-13
[m] Esr. 6. 14, 15
[n] caib. 3. 9
Gnà. 15. 3
[3] no, *ion-gantais.*
[o] Isa. 11. 1
[p] Tais. 5. 6
[q] Tais. 11. 4
[r] caib. 6. 5
[s] Ese. 2. 9

AGUS thàinig an t-aingeal a labhair
rium a rìs, agus dhùisg e mi, mar
dhuine air a dhùsgadh as a chodal,
2 Agus thubhairt e rium, Ciod tha thu
'faicinn ? Agus thubhairt mise, Dh'amh-
airc mi, agus, feuch, coinnleir uile dh'òr,
le 'chopan air a mhullach, agus a sheachd
lòchrain air, agus seachd feadain gus na
seachd lòchrain a tha air a mhullach.
3 Agus dà chrann-òlaidh làimh ris, aon
air taobh deas a' chopain, agus aon air a
thaobh clì.
4 An sin fhreagair mi, agus labhair mi
ris an aingeal a bha ri còmhradh rium, ag
ràdh, Ciod iad so, mo thighearn'?
5 Agus fhreagair an t-aingeal a bha
'labhairt rium, agus thubhairt e rium.
Nach 'eil fios agad ciod iad so? Agus
thubhairt mise, Cha-n 'eil, mo thighearn'.
6 An sin fhreagair e agus labhair e
rium, ag ràdh, Is e so focal an Tigh-
earna ri Serubabel, ag ràdh, Cha-n ann
le neart[g], no le cumhachd, ach le mo
Spiorad-sa, deir Tighearna nan sluagh.
7 Cò thusa, O shléibh mhòir[h]? Roimh
Sherubabel *fàsaidh tu a'd'* chòmhnard ;
agus bheir e mach a' chlach-chinn le iol-
aich, *a' glaodhaich*, Gràs, gràs gu robh dhi.
8 Os bàrr, thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh-sa, ag ràdh,
9 Leag làmhan Sherubabeil stéidh an
tighe so[l] ; ni a làmhan fòs a chrìochnach-
adh[m]: agus bithidh fios agaibh gu-n do
chuir Tighearna nan sluagh mise do 'ur
n-ionnsuidh.
10 Oir cò rinn dimeas air là nan nithe
beaga? ni eadhon iadsan gairdeachas,
agus chi iad an t-sreang-thomhais 'an
làimh Sherubabeil. Is iad an t-seachdnar
so sùilean an Tighearna ; tha iad a' ruith
sìos agus suas air feadh na talmhainn
uile[n].
11 An sin fhreagair mise, agus thubh-
airt mi ris, Ciod iad an dà chrann-olaidh
so air *taobh* deas a' choinnleir, agus air a
*thaobh* cli?
12 Agus fhreagair mi a rìs, agus thubh-
airt mi ris, Ciod iad dà ghéig nan crann-
olaidh, a tha làimh ris an dà fheadan òir
a' taomadh na h-olaidh asda féin?
13 Agus fhreagair e mi, agus thubhairt
e, Nach 'eil fios agad ciod iad so? Agus
thubhairt mise, Cha-n 'eil, mo thighearn'.
14 An sin thubhairt esan, Is iad so an
dithis ungta[q] a tha 'n an seasamh làimh
ri Tighearna na talmhainn uile[r].

## CAIB. V.

1 *Le sàmhladh ròla ag itealaich nochdadh mallachd an t-sluaigh a ghoideas, agus a mhionnaicheas gu breugach air ainm an Tighearna.* 5 *Le sàmhladh mnatha 'n a suidhe ann an ephah chuireadh an céill aingidheachd na tìre.*

AGUS thog mi suas mo shùilean a rìs
agus dh'amhairc mi, agus, feuch,
ròla ag itealaich[s].

2 Agus thubhairt esan rium, Ciod tha
thu 'faicinn? Agus fhreagair mise, tha
mi 'faicinn ròla ag itealaich, fichead làmh-
choille air fad, agus deich làmha-coille
air leud.
3 An sin thubhairt e rium, Is e so am
mallachd a tha 'dol a mach air aghaidh an
fhearainn uile: agus gearrar as gach aon
a ghoideas, mar air an taobh so dheth:
agus gearrar as gach aon a mhionnaicheas,
mar air an taobh sin deth.
4 Thug mise mach e, tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh, agus théid e steach
do thigh a' mhèirlich[c], agus do thigh an
ti a tha 'mionnachadh gu breugach air m'
ainm-sa[d]; agus fanaidh e ann am meadhon
a thighe, agus sgriosaidh e[e], eadar fhiodh
agus chloich e.
5 An sin chaidh an t-aingeal a labhair
rium a mach, agus thubhairt e rium, Tog
suas a nis do shùilean, agus faic ciod so
a tha 'dol a mach.
6 Agus thubhairt mise, Ciod e? Agus
thubhairt esan, So ephah a tha 'dol a
mach. Agus thubhairt e, Is i so an samh-
ladh anns an fhearann uile.
7 Agus, feuch, bha tàlann luaidhe air
a thogail suas: agus, feuch, bean[g] 'n a
suidhe ann am meadhon na h-ephah.
8 Agus thubhairt e, Is i so Aingidh-
eachd: agus thilg e i ann am meadhon
na h-ephah; agus chuir e'n cudthrom
luaidhe air a beul.
9 An sin thog mi suas mo shùilean,
agus dh'amhairc mi; agus, feuch, thàinig
a mach dà mhnaoi, agus a' ghaoth 'n an
sgiathaibh; (oir bha sgiathan aca mar
sgiathan corra-glaise;) agus thog iad an
ephah suas eadar an talamh agus na
nèamhan.
10 An sin thubhairt mise ris an aingeal
a labhair rium, C'àit am bheil iad so a'
giùlan na h-ephah?
11 Agus thubhairt e rium, A thogail
tighe dhi ann an tìr Shìnair[m]; agus bith-
idh i air a daingneachadh, agus air a
suidheachadh an sin air a bonn.

## CAIB. VI.

1 *Taisbeanadh nan ceithir charbad a thàinig a mach eadar dhà shliabh.* 9 *Le sàmhladh crùin òir a chuireadh air ceann Iosuah nochdadh òirdheirceas rioghachd Chriosd.*

AGUS a rìs thog mi suas mo shùilean,
agus dh'amhairc mi; agus, feuch,
thàinig ceithir carbaid a mach o eadar
dhà shliabh; agus bu shléibhtean umha
na sléibhtean.
2 Ris a' cheud charbad bha eich ruadha[q],
agus ris an dara carbad eich dhubha,
3 Agus ris an treas carbad eich gheala,
agus ris a' cheathramh carbad eich bhalla-
dhearg.
4 An sin fhreagair mi, agus thubhairt
mi ris an aingeal a bha 'labhairt rium,
Ciod iad so, mo thighearn'?
5 Agus fhreagair an t-aingeal, agus

R.C. 518.

[1] *gaothan.*
[a] caib. 4. 10, 14
1 Ri. 22. 19
Luc. 1. 19
[b] caib. 1. 10
Iob 1. 7
[c] Mal. 3. 5
[d] Lebh. 19. 12
[e] Lebh. 14. 25
[f] Isa. 1. 24
Ese. 16. 42, 43
[g] Tais. 17. 1, &c.
[h] Lebh. 8. 9
[i] caib. 3. 8
[j] 1 Cor. 3. 9
Eph. 2. 20-22
Eabh. 3. 3
1 Pead. 2. 4, 5
[k] Isa. 22. 24
Tais. 5. 11-13
[l] Salm 110. 4
Eabh. 4. 14-16
7. 24, 25
[m] Gen. 10. 10
Isa. 11. 11
[n] Marc. 14. 9
[o] Eph. 2. 13, 19
[p] Ròm. 16. 26
[q] caib. 1. 8
Tais. 6. 2-5

thubhairt e rium, Is iad so ceithir spior-
ada[1] nan nèamh, a tha 'dol a mach o bhi
'n an seasamh an làthair Tighearna na
talmhainn uile[a].
6 Théid na h-eich dhubha a tha ann a
mach do'n tìr mu thuath, agus théid na
h-eich gheala mach 'n an déigh; agus
théid na h-eich bhalla-dhearg a mach ris
an tìr mu dheas.
7 Agus chaidh na h-eich bhalla-dhearg
a mach, agus thairg iad imeachd a chum
gu-n siùbhladh iad a sìos agus a suas air
feadh na talmhainn[b]: Agus thubhairt e,
Falbhaibh, imichibh a sìos agus a suas
air feadh na talmhainn. Is amhuil a
dh'imich iad a sìos agus a suas air feadh
na talmhainn.
8 An sin ghairm e orm, agus labhair e
rium, ag ràdh, Feuch, iad so a tha 'g im-
eachd gus an tìr mu thuath, chiùinich iad
mo spiorad[f] anns an tìr mu thuath.
9 Agus thàinig focal an Tighearn' a
m'ionnsuidh, ag ràdh,
10 Gabh dhiubh-san a tha de'n bhruid,
de *theaghlach* Heldai, agus Thobiah, agus
Iedaiah; agus falbhaidh tu air an là
cheudna, agus théid thu steach do thigh
Iosiah mhic Shephaniah, a phill o Bha-
bilon.
11 Agus gabhaidh tu airgiod agus òr,
agus ni thu crùin[h], agus cuiridh tu iad
air ceann Iosuah, mhic Iosedeich, an àrd-
shagairt:
12 Agus labhraidh tu ris, ag ràdh, Mar
so labhair Tighearna nan sluagh, ag ràdh,
Feuch an duine do'n ainm AM MEANGAN[i];
agus fàsaidh e nìos as 'àite, agus togaidh
e teampull an Tighearna[j].
13 Togaidh eadhon esan teampull an
Tighearn', agus gheibh e glòir[k], agus
suidhidh e, agus riaghlaidh e air a rìgh-
chaithir; agus bithidh e 'n a shagart
air a rìgh-chaithir[l]; agus bithidh comh-
airle na sìthe eatorra araon.
14 Agus bithidh crùn aig Helem, agus
aig Tobiah, agus aig Iedaiah, agus aig
Hen mac Shephaniah, mar chuimhneach-
an[n] ann an teampull an Tighearn'.
15 Agus thig iadsan a tha fad as[o], agus
togaidh iad ann an teampull an Tighearn';
agus bithidh fios agaibh gu-n do chuir
Tighearna nan sluagh mise do 'ur n-ionn-
suidh. Agus thig so gu crìch, ma bheir
sibh géill gu cùramach do ghuth an Tigh-
earn' 'ur Dia[p].

## CAIB. VII.

1 *Nochd Dia do'n t-sluagh gu-n do thraisg iad gu dìomhain do bhrigh nach do thraisg iad air a shon-san.* 4 *Chronaich Sechariah iad air son an cealgaireachd,* 8 *agus chomhairlich e dhoibh aithreachas a ghabhail.*

AGUS tharladh ann an ceathramh
bliadhna Dhariuis, gu-n d' thàinig
focal an Tighearna gu Sechariah, air
a' cheathramh là de'n naothamh mìos,
*eadhon* Chisleu.

2 ('N uair a chuir iad gu tigh Dhé, Ser-
esar agus Regemelech, agus an daoine,
a dh'fhiosrachadh an làthair an Tigh-
earn';
3 A labhairt ris na sagairt a bha ann an
tigh Tighearna nan sluagh, agus ris na
fàidhean, ag ràdh, An dean mi gul anns
a' chùigeamh mìos, 'g am dhealachadh
féin, mar a rinn mi an iomadh bliadhna
so?)
4 An sin thàinig focal Tighearna nan
sluagh a m'ionnsuidh-sa, ag ràdh,
5 Labhair ri uile shluagh an fhearainn,
agus ris na sagairt, ag ràdh, 'N uair a
thraisg agus a ghuil sibh anns a' chùig-
eamh agus anns an t-seachdamh *mìos*,
eadhon na deich agus tri fichead bliadhna
so[f], an do thraisg sibh idir air mo shon-
sa, *eadhon* air mo shon-sa[g]?
6 Agus an uair a dh'ith sibh, agus an
uair a dh'òl sibh, nach d'ith sibh *air 'ur
son féin*, agus nach d'òl sibh *air 'ur son
féin*?
7 Nach iad so na briathran a dh'éigh an
Tighearna leis na ceud fhàidhibh, an uair
a bha Ierusalem air a h-àiteachadh, agus
a' soirbheachadh, agus a bailtean mu'n
cuairt di; agus an taobh deas agus an
còmhnard air an àiteachadh?
8 An sin thàinig focal an Tighearna gu
Sechariah, ag ràdh,
9 Mar so labhair Tighearna nan sluagh,
ag ràdh, Cuiribh 'an gniomh ceart-
bhreitheanas[k], agus nochdaibh tròcair
agus iochd, gach duine d'a bhràthair:
10 Agus na sàruichibh a' bhantrach[m],
no an dìlleachdan, an coigreach, no am
bochd; agus na smuainicheadh neach air
bith agaibh 'n 'ur cridhe, olc an aghaidh
a bhràthar.
11 Ach dhiùlt iadsan éisdeachd, agus
tharruing iad a' ghuala *o'n chuing*, agus
dhruid iad an cluasan, a chum nach
cluinneadh iad.
12 Seadh, rinn iad an cridheachan mar
chloich adamaint[q], mu-n cluinneadh iad
an lagh, agus na briathran a chuir Tigh-
earna nan sluagh le a Spiorad, leis na
fàidhean roimhe so: air an aobhar sin,
thàinig corruich mhòr o Thighearna nan
sluagh[r].
13 Agus thachair, amhuil a ghlaodh
mise, agus nach d'éisd iadsan[t]; mar sin
ghlaodh iadsan, agus cha d'éisd mise, deir
Tighearna nan sluagh.
14 Ach sgap mi iad le cuairt-ghaoith[u],
am measg nan uile chinneach nach
b'aithne dhoibh[v]: agus bha am fearann
fàs 'n an déigh, air chor as nach do
shiubhail neach air bith troimhe, air ais
no air aghaibh: agus rinn iad an tìr
thaitneach 'n a fàsach[y].

## CAIB. VIII.

1 *Soirbheachadh Ierusaleim.* 9 *Thugadh mis-
neach do'n t-sluagh an teampull a thogail.* 16
*Dh'iarr Dia ceartas agus fìreantachd uapa.*
18 *Ghealladh aoibhneas agus soirbheachadh
do'n eaglais.*

AGUS thàinig focal Tighearna nan
sluagh a m'ionnsuidh, ag ràdh,
2 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Bha mise eudmhor air son Shioin
le eud mòr[a], agus bha mi eudmhor air a
son le mòr-chorruich.
3 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Phill mise gu Sion, agus gabhaidh
mi còmhnuidh ann an Ierusalem; agus
goirear ri Ierusalem, Baile fìrinn[b], agus
ri sliabh Tighearna nan sluagh[c], Sliabh
naomh[d].
4 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Gabhaidh seann daoine[e], agus seana
mhnathan còmhnuidh fathasd ann an
sràidibh Ierusaleim, agus gach duine le a
luirg 'n a làimh le ro-aois.
5 Agus bithidh sràidean a' bhaile làn
de mhacanaibh agus de nigheanagaibh, a'
cluicheadh 'n a sràidibh.
6 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Ma bhitheas e iongantach ann an
sùilibh iarmaid an t-sluaigh so anns na
làithibh sin, am bi e iongantach ann am
shùilibh-sa fòs[h]? deir Tighearna nan
sluagh.
7 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Feuch, saoraidh mise mo shluagh
o'n tìr an ear, agus o'n tìr an iar[i]:
8 Agus bheir mi air an ais iad[j], agus
gabhaidh iad còmhnuidh ann an Ieru-
salem[l], agus bithidh iad 'n an sluagh
dhomh-sa, agus bithidh mise 'am Dhia
dhoibh-san, ann am fìrinn[n], agus ann an
ceartas.
9 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, Bitheadh 'ur làmhan làidir[o], sibhse
a tha 'cluinntinn, anns na làithibh so,
nam briathran so á beul nam fàidhean,
a tha 's an là 's am bheil stéidh tighe Tigh-
earna nan sluagh 'g a suidheachadh[p],
eadhon an teampuill, a chum gu-m bith-
eadh e air a thogail.
10 Oir roimh na làithean so, cha robh
luach-saothaireach air bith aig duine, no
luach-saothaireach air bith aig ainmhidh;
ni mò bha sìth aig an ti a rachadh a
mach, no 'thigeadh a steach, leis an teinn;
oir chuir mise na h-uile dhaoine, gach aon
an aghaidh a choimhearsnaich[s].
11 Ach a nis cha bhi mi do iarmad an
t-sluaigh so, mar anns na làithibh roimhe
so, deir Tighearna nan sluagh.
12 Oir soirbhichidh an sìol; bheir an
fhìonain seachad a meas, agus bheir an
talamh seachad a thoradh[w], agus bheir na
nèamhan seachad an drùchd; agus bheir
mise air iarmad an t-sluaigh so na nithe
so gu léir a shealbhachadh[x].
13 Agus tarlaidh, mar a bha sibh 'n 'ur
mallachadh[z] am measg nan cinneach,
O thigh Iudah, agus a thigh Israeil, is
amhuil a shaoras mise sibh, agus bithibh
sibh 'n 'ur beannachadh[a]. Na bitheadh
eagal oirbh, bitheadh 'ur làmhan làidir.

B.C. 518.

[a] caib. 1. 14-16
[b] Isa. 1. 21, 26
[c] Isa. 2. 2, 3
[d] Ier. 31. 23
[e] Isa. 65. 20, 22
[f] caib. 1. 12
[g] Mat. 6. 16-18
[h] Ròm. 4. 20, 21
[i] Isa. 11. 11, 12
43. 5, 6
[j] caib. 13. 9
[k] Mic. 6. 8
Mat. 23. 23
[l] Ier. 31. 1, 33
[m] Ecs. 22. 21, 22
Deut. 24. 17
[n] Ier. 4. 2
[o] Hag. 2. 4, &c.
[p] Esr. 5. 1, 2
[q] Neh. 9. 29
Ese. 11. 19
[r] Dan. 9. 11
[s] Mat. 10. 34-36
[t] Ier. 14. 12
Mic. 3. 4
[u] Deut. 4. 27
[v] Deut. 28. 33, 64
[w] Salm 67. 6, 7
[x] 1 Cor. 3. 21
[y] Dan. 8. 9
[z] Ier. 42. 18
[a] Gen. 12. 2, 3
Isa. 19. 24, 25

14 Oir mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, Mar a chuir mi romham olc a dheanamh oirbh[a], an uair a bhrosnuich 'ur n-aithrichean mi gu feirg, tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, agus nach do ghabh mi aithreachas ;

15 Mar sin smuainich mi a rìs, anns na làithibh so, maith a dheanamh do Ierusalem, agus do thigh Iudah. Na bitheadh eagal oirbhse.

16 So na nithe a ni sibh, Labhraibh, gach neach an fhìrinn r'a choimhearsnach[b]: deanaibh breitheanas na fìrinn agus na sìthe 'n 'ur geatachaibh :

17 Agus na dealbhaibh 'n 'ur cridhe, gach aon neach olc an aghaidh a choimhearsnaich, agus na gràdhaichibh mionnan bréige sam bith : oir na nithe so uile is fuathach leam-sa, deir an Tighearn'.

18 Agus thàinig focal Tighearna nan sluagh a m'ionnsuidh, ag ràdh,

19 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, Trasg a' cheathramh *mìos*[d], agus trasg a' chùigeamh[e], agus trasg an t-seachdamh[f], agus trasg an deicheamh[g], bithidh do thigh Iudah 'n an aoibhneas agus 'n an gairdeachas[i], agus 'n am féillean subhach ; a mhàin gràdhaichibhse fìrinn agus sìochainnt.

20 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, Fathasd *tarlaidh* gu-n tig mòran dhaoine, agus luchd-àiteachaidh mhòran bhailtean :

21 Agus théid luchd-àiteachaidh aon *bhaile* gu aon eile, ag ràdh[l], Rachamaid da rìreadh a dheanamh urnuigh an làthair an Tighearn', agus a dh'iarraidh Tighearna nan sluagh : théid mise mar an ceudna.

22 Seadh, thig mòran shluagh[p], agus cinnich chumhachdach a dh'iarraidh Tighearna nan sluagh ann an Ierusalem, agus a ghuidhe an làthair an Tighearna.

23 Mar so tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, Anns na làithibh sin *tarlaidh* gu-n dean deichnear greim, as uile chànainibh nan cinneach, eadhon gu-n dean iad greim air sgioball an ti a bhitheas 'n a Iudhach, ag ràdh, Théid sinne leat, oir chuala sinn gu bheil Dia leibh.

## CAIB. IX.

1 *Ann am meadhon a bhreitheanais air na cinnich teasairgidh Dia an eaglais.* 9 *Chomhairlicheadh do Shion gairdeachas a dheanamh air son teachd Chriosd.* 12 *Gheall Dia saorsa agus buaidh d'a phobull.*

FAISTNEACHD focail an Tighearna. Air fearann Hadraich, agus air Damascus gabhaidh i làmh[u]: (oir tha sùil gach duine, agus uile threubhan Israeil, air an Tighearn'.)

2 Agus fòs air Hamat a tha làimh ris ; air Tìorus agus air Sidon, ged tha i ro ghlic[v].

3 Ged thog Tìorus dhi féin daingneach làidir, agus ged charn i suas airgiod mar an duslach, agus òr fìor-ghlan mar pholl nan sràidean.

4 Feuch, tilgidh an Tighearna mach i, agus buailidh e 's an fhairge a neart ; agus sgriosar i le teine.

5 Chi Ascelon, agus bithidh eagal oirre ; Gasa fòs, agus bithidh i ro bhrònach ; is amhuil a bhitheas Ecron, oir nàraicheadh a dòchas ; agus bàsaichidh an rìgh o Ghasa, agus cha-n àitichear Ascelon.

6 Agus gabhaidh clann dìolain comhnuidh ann an Asdod ; agus gearraidh mise as uabhar nam Philisteach.

7 Agus bheir mi air falbh 'fhuil as a bheul, agus a ghràineileachdan o eadar 'fhiaclan : ach an ti a mhaireas, bithidh esan air son ar Dé-ne, agus bithidh e mar uachdaran ann an Iudah, agus Ecron mar an t-Iebusach.

8 Agus campaichidh mise timchioll mo thighe[c], '*g a dhìon* o'n fheachd a bhitheas a' dol seachad, no a bhitheas a' pilltinn ; ni mò théid am fear-sàruchaidh trompa na's mò : oir a nis chunnaic mi le m' shùilibh.

9 Dean gairdeachas gu mòr[h], O nighean Shioin ; tog iolach, O nighean Ierusaleim : feuch, tha do rìgh a' teachd a d'ionnsuidh[j]; is Fìrean[k], agus is Slànuighear e ; iriosal, agus a' marcachd air asail, agus air searrach, mac na h-asail.

10 Agus gearraidh mi as an carbad o Ephraim, agus an t-each o Ierusalem ; agus gearrar as am bogha-cogaidh ; agus labhraidh esan sìth ris na cinnich[m]: agus bithidh 'uachdaranachd o mhuir gu muir[n], agus o'n amhainn gu iomallaibh na tìre[1].

11 Air do shon-sa fòs, le fuil do choimhcheangail[o] chuir mi mach do phrìosanaich as an t-slochd anns nach robh uisge sam bith.

12 Pillibh a chum an daingnich, O phrìosanacha an dòchais[q]; eadhon air an là an diugh tha mi 'g innseadh gu-n dìol mi dhuit *beannachdan* dùbailte[r].

13 Oir lùb mi dhomh féin Iudah, lìon mi am bogha le Ephraim ; agus togaidh mi suas do mhic-sa, O Shioin, an aghaidh do mhac-sa, O Ghréig, agus ni mi thu mar chlaidheamh duine chumhachdaich.

14 Agus chithear an Tighearn' os an ceann, agus théid a shaighead a mach mar an dealanach : agus séididh an Tighearna Iehobhah an trompaid[s], agus théid e mach le ioma-ghaothan na h-àirde deas[t].

15 Ni Tighearna nan sluagh an dìon : agus ithidh iad, agus ceannsaichidh iad le clachaibh-tabhuill ; agus òlaidh iad, agus ni iad iolach mar le fìon ; agus lìonar iad mar chopain, mar oisinnibh na h-altarach.

16 Agus tèarnaidh an Tighearn' an Dia iad anns an là sin, mar threud a shluaigh ; oir togar suas clacha-buaidh an crùin[2] air feadh am fearainn.

17 Oir cia mòr an soirbheachadh, agus cia mòr am maise ! ni an t-arbhar na

B.C. 517.

a Ier. 31. 28
b Eph. 4. 25
c Salm 34. 7
d Ier. 52. 6. 12
e Ier. 52. 12-15
f Ier. 41. 1-10
g Ier. 52. 4
h Eoin 12. 14, 15
i Esr. 8. 17
j Luc. 19. 38
k Isa. 45. 21
l Salm 122. 1, &c. Mic. 4. 1, 2
m Salm 72. 7 Eph. 2. 13-17
n Salm 2. 8 72. 8-11
1 no, *an domhain.*
o Ecs. 24. 8 Eabh. 10. 29 13. 20
p Isa. 60. 3, &c.
q Tuir. 3. 21, 22
r Isa. 40. 2
s Isa. 27. 13
t Isa. 21. 1
u Ier. 49. 25-27 Am. 1. 3-5
2 no, *mar sheudan crùin, Mal. 3. 17.*
v Ese. 28. 3-5

h-òganaich, agus am fìon-nuadh na h-òigh-ean, subhach.

## CAIB. X.

1 *Is còir iarraidh a dh'ionnsuidh Dhé,* 2 *agus cha-n ann a dh'ionnsuidh ìodholan.* 3 *Cruinnichidh Dia a shluagh, agus saoraidh e iad.*

IARRAIBH-SE air an Tighearn' uisge ann an àm an uisge dheireannaich[c]; nì an Tighearna dealanach, agus bheir e dhuibh pailteas uisge ; do gach aon, feur anns an fhaiche.

2 Oir labhair na h-ìodholan dìomhanas, agus chunnaic na fiosaichean breug, agus dh'innis iad aislinge faoine ; is dìomhain an comhfhurtachd : uime sin dh'imich iad air falbh mar threud ; bha iad air an claoidh, a chionn nach robh buachaill' air bith ann.

3 An aghaidh nam buachaillean las mo chorruich-sa[d], agus na gabhair smachdaichidh mi. Ach dh'amhairc Tighearna nan sluagh air a threud, tigh Iudah ; agus nì e iad mar each maiseach anns a' chath[e].

4 Uaith-san thig a mach a' chlach-oisne[f], uaithe-san an tarann[g], uaithe-san am bogha-catha, uaithe-san gach uile uachdaran le 'chéile.

5 Agus bithidh iad ann an cath cosmhuil ri gaisgich a shaltras air clàbar nan sràidean : agus cogaidh iad, a chionn gu bheil an Tighearna maille riu ; agus cuirear marcaichean nan each gu nàire.

6 Agus neartaichidh mise tigh Iudah, agus tèarnaidh mi tigh Ioseiph ; agus suidhichidh mi iad a rìs ; oir tha truas agam dhiubh[h]: agus bithidh iad mar nach tilginn fada uam iad : oir is mise Iehobhah an Dia, agus éisdidh mi riu.

7 Agus bithidh Ephraim mar ghaisgeach ; agus nì an cridhe gairdeachas, mar le fìon : seadh, chì an clann, agus bithidh iad ait ; nì an cridhe gairdeachas anns an Tighearna.

8 Gairmidh mise iad, agus cruinnichidh mi iad, oir shaor mi iad : agus meudaichidh iad, *eadhon* mar a mheudaich iad.

9 Agus cuiridh mi iad mar shìol am measg nan cinneach[l]; agus cuimhnichidh iad ormsa ann an dùthchannaibh fad as[m]; agus mairidh iad beò le 'n cloinn, agus pillidh iad a rìs.

10 Agus bheir mi air an ais iad o thìr na h-Eiphit, agus cruinnichidh mi iad a mach á Asiria ; agus bheir mi iad air an ais gu tìr Ghileaid agus Lebanoin ; agus cha bhi *àite* na's leòir r'a fhaotainn doibh[o].

11 Agus théid e troimh an fhairge, le dòruinn : agus buailidh e na tonnan anns an fhairge ; agus tiormaichidh uile dhoimhneachdan na h-aimhne suas : agus bheirear a nuas uabhar Asiria, agus imichidh slat-rìoghail na h-Eiphit seachad.

12 Agus neartaichidh mi iad anns an

R.C. 517.

[a] Isa. 41. 10
[b] Mic. 4. 5
Col. 2. 6
[c] Deut. 11. 13, 14
[d] Ese. 34. 7, &c.
[e] Dàn 1. 9
[f] Isa. 28. 16
[g] Isa. 22. 23
[h] Isa. 54. 7-10
[i] Hos. 5. 7
[j] Ier. 23. 33, 39
[k] Ier. 15. 1-5
43. 11
[l] Ròm. 11. 11-15
[m] Deut. 30. 1-3
[n] Isa. 14. 32
Seph. 3. 12
[o] Isa. 49. 20
[p] Ecs. 21. 32
Mat. 26. 15
[q] Mat. 27. 3-10

Tighearn'[a]: agus 'n a ainm-san gluaisidh iad, deir an Tighearna[b].

## CAIB. XI.

1 *Léir-sgrios Ierusaleim.* 4 *Cùram Chriosd d'a threud.* 15 *Samhladh agus mallachd buachaill' amaidich.*

FOSGAIL do dhorsan, O Lebanoin, a chum gu-n loisg an teine do sheudair.

2 Guil gu h-àrd, O chraobh ghiuthais, oir thuit an seudar ; oir tha iadsan a b'àirde air am milleadh : deanaibh gul, O dharaga Bhasain ; oir ghearradh frìth na callaid.

3 Guth ulfhartaich nam buachaillean ! a chionn gu bheil an glòir air a milleadh : guth beucaich nan leòmhan òga ! oir tha uabhar Iordain air a chreachadh.

4 Mar so thubhairt an Tighearna, mo Dhia, Beathaich thusa treud a' chasgraidh,

5 A tha an sealbhadairean a' marbhadh, agus 'g am meas féin neo-chiontach : agus tha iadsan a tha 'g an reic ag ràdh, Beannaichte gu-n robh an Tighearn', oir tha mi saoibhir : agus cha-n 'eil truas aig an aodhairibh féin diubh.

6 Oir cha ghabh mise na's mò truas de luchd-àiteachaidh na tìre, tha an Tighearn' ag ràdh ; ach feuch, bheir mi thairis daoine, gach aon do làimh a choimhearsnaich, agus do làimh a rìgh ; agus buailidh iad am fearann, agus cha saor mi as an làimh.

7 Agus beathaichidh mi treud a' chasgraidh, *eadhon* sibhse, a bhochdan an treud. Agus ghabh mi a m'ionnsuidh dà luirg : air aon diubh thug mi mar ainm Maise, agus air aon eile thug mi mar ainm Cuibhrichean ; agus bheathaich mi an treud.

8 Trì aodhairean fòs ghearr mi as ann an aon mhìos[i]; agus bha gràin aig m'anam-sa dhiubh-san, agus bha fuath aig an anam-san dhomh-sa.

9 An sin thubhairt mi, Cha bheathaich mi sibh[j]; an nì sin a bhàsaicheas, bàsaicheadh e[k]; agus an nì sin a tha gu bhi air a ghearradh as, bitheadh e air a ghearradh as : agus itheadh a' chuid eile gach aon feòil a chéile.

10 Agus ghabh mi mo lorg, *eadhon* Maise, agus ghearr mi 'n a bloighdibh i, chum gu-m brisinn mo choimhcheangal a rinn mi ris na slòigh uile.

11 Agus bhriseadh e 's an là sin : agus mar sin dh'aithnich bochdan an treud[n] a thug an aire dhomh, gu-m b'e sin focal an Tighearn'.

12 Agus thubhairt mi riu, Ma chìthear ceart duibh, thugaibh *dhomh* mo luach : agus mur faicear, leigibh leis : mar sin thomhais iad air son mo luach, deich *buinn* fhichead airgid[p].

13 Agus thubhairt an Tighearna rium, Tilg a chum a' chreadhadair e[q]: *an* luach ciatach leis an robh mise air mo mheas

leo-san ! Agus ghabh mi na deich *buinn*
fhichead airgid, agus thilg mi iad ann
an tigh an Tighearn', a chum a' chreadh-
adair.
14 Agus ghearr mi as a chéile mo lorg
eile, eadhon Cuibhrichean ; a chum gu-m
brisinn am bràithreachas eadar Iudah agus
Israel.
15 Agus thubhairt an Tighearna rium
a rìs, Gabh a d'ionnsuidh fathasd innil
buachaill' amaidich :
16 Oir feuch, togaidh mise suas buach-
aille 's an fhearann, nach seall an déigh an
ni sin a ghearrar as ; nach iarr a' chuid a
tha òg ; agus nach leighis a' chuid a fhuair
dochann ; ni mò bheathaicheas e a' chuid
a sheas : ach ithidh e feòil na cuid a tha
reamhar, agus reubaidh e an crodhain
'n am bloighdibh.
17 Is truagh do'n droch bhuachaill' a
dh'fhàgas an treud[f]: *thig* sgrios air a
ghairdean, agus air a shùil dheis : searg-
aidh a ghairdean gu tur, agus dorchaich-
ear a shùil dheas gu h-iomlan.

## CAIB. XII.

1 *Nithear Ierusalem 'n a copan ball-chrith, agus 'n a cloich chudthromaich do na slòigh uile.* 6 *Buaidh uachdaran Iudah.* 10 *Aithreachas Ierusaleim.*

FAISTNEACHD focail an Tighearna.
A thaobh Israeil, tha an Tighearn'
ag ràdh, a tha 'sgaoileadh a mach nan
nèamh[l], agus a' suidheachadh stéidh na
talmhainn, agus a' cruthachadh spioraid
duine an taobh a stigh dheth[m].
2 Feuch, ni mise Ierusalem 'n a copan
ball-chrith do na slòigh uile mu'n cuairt :
air son Iudah mar an ceudna bithidh e
's an fheachd an aghaidh Ierusaleim.
3 Agus anns an là sin ni mi Ierusalem
'n a cloich chudthromaich[o] do na slòigh
uile ; na h-uile a ghabhas i mar uallach
orra féin, gearrar iad 'n am bloighdibh :
agus 'n a h-aghaidh bithidh uile chinnich
an domhain air an cruinneachadh ri
'chéile.
4 Anns an là sin, tha an Tighearn' ag
ràdh, buailidh mise gach each le uamhas[q],
agus a mharcaich le cuthach ; agus fosg-
laidh mi mo shùilean air tigh Iudah, agus
gach aon each aig na slòigh buailidh mi
le doille.
5 Agus their uachdarain Iudah 'n an
cridhe, Is iad luchd-àiteachaidh Ierusa-
leim mo neart ann an Tighearna nan
sluagh, an Dia.
6 Anns an là sin ni mise uachdarain Iu-
dah mar theallach teine am measg conn-
aidh, agus mar leus teine ann an sguaib ;
agus loisgidh iad, air an làimh dheis, agus
air an làimh chlì, na slòigh uile mu'n
cuairt : agus àitichear Ierusalem a rìs,
'n a h-ionad féin, ann an Ierusalem.
7 Saoraidh an Tighearna fòs pàilliunan
Iudah, mar o shean ; mu-n dean glòir
tighe Dhaibhidh, no glòir luchd-àiteach-

R.C. 517.

[a] Ecs. 32. 34
Isa. 63. 9
Mal. 3. 1
Eoin 17. 21-23
[b] Isa. 54. 17
[c] Ier. 31. 9
[d] Ròm. 8. 26
[e] Eoin 19. 34-37
Tais. - 7
[f] Eoin 10. 12, 13
[g] Luc. 23. 48
Gnio. 2. 37
[h] 2 Each. 35. 22-25
[i] Ioel 2. 16
[j] 2 Sam. 5. 14
[k] Air. 3. 18
[l] Isa. 44. 24
[m] Air. 16. 22
Ecl. 12. 7
Eabh. 12. 9
[n] Ese. 36. 25
Eabh. 9. 13, 14
1 Eoin 1. 7
Tais. 1. 5
[o] Mat. 21. 44
[p] Ecs. 23. 13
Ese. 36. 25
Hos. 2. 17
Mic. 5. 12-14
[q] Ese. 38. 4
[r] Deut. 13. 6, 8
18. 20
[s] Mic. 3. 6, 7
[t] 2 Ri. 1. 8
Mat. 3. 4

aidh Ierusaleim, iad féin àrdachadh an
aghaidh Iudah.
8 Anns an là sin dìonaidh an Tighearna
luchd-àiteachaidh Ierusaleim ; agus bith-
idh esan a tha lag 'n am measg anns an là
sin mar Dhaibhidh ; agus tigh Dhaibhidh
mar Dhia, mar aingeal an Tighearna 'n an
làthair[a].
9 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-n iarr
mise na h-uile chinnich a thig an aghaidh
Ierusaleim a mhilleadh[b].
10 Agus dòirtidh mi air tigh Dhaibhidh,
agus air luchd-àiteachaidh Ierusaleim[c],
spiorad nan gràs agus nan athchuingean[d];
agus amhaircidh iad airsan a lot iad, agus
ni iad caoidh air a shon[e], mar a chaoidheas
duine air son aon mhic : agus bithidh an
doilghios air a shon mar dhoilghios air
son ceud-ghin.
11 Anns an là sin bithidh cumha mhòr
ann an Ierusalem[g], cosmhuil ri cumha
Hadadrimoin[h], ann an gleann Mhegidoin.
12 Agus ni am fearann caoidh, gach aon
teaghlach air leth, teaghlach tighe Dhaibh-
idh air leth, agus am mnathan air leth[i]:
teaghlach tighe Natain[j] air leth, agus am
mnathan air leth :
13 Teaghlach tighe Lebhi air leth, agus
am mnathan air leth : teaghlach Shimei[k]
air leth, agus am mnathan air leth :
14 Na h-uile theaghlaichean eile, gach
teaghlach air leth, agus am mnathan air
leth.

## CAIB. XIII.

1 *An tobar a dh'fhosgailear do luchd-àiteachaidh Ierusaleim air son peacaidh, agus air son neòghloine.* 7 *Bàs Chriosd, agus téaruinteachd trian de'n t-sluagh.*

ANNS an là sin bithidh tobar[n] air
'fhosgladh do thigh Dhaibhidh,
agus do luchd-àiteachaidh Ierusaleim, air
son peacaidh agus air son neòghloine.
2 Agus tarlaidh air an là sin, tha Tigh-
earna nan sluagh ag ràdh, gu-n gearr
mise mach ainmean nan ìodhol as an
fhearann[p], agus cha chuimhnichear iad
na's mò ; agus fòs bheir mi air na fios-
aichean, agus na spioradaibh neòghlan
siubhal a mach as an fhearann.
3 Agus tarlaidh, an uair a ni duine sam
bith fàistneachd, an sin gu-n abair 'ath-
air agus a mhàthair, a ghin e, ris, Cha
mhair thu beò ; oir labhair thu breugan
ann an ainm an Tighearn': agus ni 'athair
agus a mhàthair a ghin e, a bhualadh
troimhe an uair a ni e fàistneachd[r].
4 Agus tarlaidh anns an là sin, gu-m bi
nàire air na fàidhibh[s], gach aon d'a sheall-
adh, 'n uair a ni e fàistneachd : ni mò
chuireas iad umpa falluinnean molach[t] gu
mealladh.
5 Ach their *gach aon*, Cha-n fhàidh
mise, is treabhaiche mi ; oir tha còir aig
duine *eile* orm o m'òige.
6 Agus their *aon* ris, Ciod iad na lotan
sin ann ad làmhan ? An sin freagraidh

esan, Iad sin leis an do lotadh mi ann an tigh mo chairdean.

7 Dùisg, O chlaidheimh, an aghaidh mo bhuachaille[b], agus an aghaidh an duine a tha 'n a dhlùth-chompanach dhomhsa[c], tha Tighearna nan sluagh ag ràdh. Buailidh mise am buachaill'[d], agus bithidh an treud air a sgapadh; agus tionndaidhidh mi mo làmh[e] air a' mhuinntir bhig[f].

8 Agus tarlaidh anns an fhearann uile tha an Tighearn' ag ràdh, gu-n gearrar as dà thrian ann, *agus* gu-m bàsaich iad; ach bithidh an treas trian air 'fhàgail ann[i].

9 Agus bheir mise an treas trian troimh an teine, agus glanaidh mi iad mar a ghlanar an t-airgiod[j], agus dearbhaidh mi iad mar a dhearbhar an t-òr; gairmidh iad air m'ainm-sa, agus éisdidh mise riu; their mi, Is iad mo shluagh[k]; agus their iadsan, Is e an Tighearna mo Dhia

## CAIB. XIV.

1 *Léir-sgrios Ierusaleim.* 3 *Teachd Chriosd.* 12 *Buailidh Dia naimhdean Ierusaleim le plàigh.* 16 *Pillidh am fuigheall ris an Tighearna.*

FEUCH, tha là an Tighearn' a' teachd, agus roinnear do chreach ann ad mheadhon.

2 Oir cruinnichidh mise na h-uile chinnich an aghaidh Ierusaleim gu cogadh; agus glacar am baile[o], agus creachar na tighean, agus éignichear na mnathan; agus théid leth a' bhaile air falbh ann am bruid; agus cha ghearrar a' chuid eile de'n t-sluagh as o'n bhaile.

3 Agus théid an Tighearn' a mach, agus cogaidh e an aghaidh nan cinneach sin, mar a chog e ann an là a' chatha.

4 Agus seasaidh a chosan air an là sin air sliabh nan crann-olaidh[q], a tha fa chomhair Ierusaleim air an taobh an ear: agus sgoiltidh sliabh nan crann-olaidh 'n a mheadhon, ris an àird an ear, agus ris an àird an iar, *air chor as gu-m bi* gleann ro mhòr ann: agus gluaisidh leth an t-sléibh ri tuath, agus an leth eile ri deas.

5 Agus teichidh sibhse *rathad* glinn nan sliabh: oir ruigidh gleann nan sliabh gu Asal: seadh, teichidh sibh mar a theich sibh roimh an chrith-thalmhainn[s], ann an làithibh Usiah rìgh Iudah: agus thig an Tighearna mo Dhia-sa[t], agus a naoimh uile maille ris[u].

6 Agus tarlaidh anns an là sin, nach bi solus soilleir agus dorchadas ann;

7 Ach bithidh e 'n a aon là, a bhitheas aithnichte do an Tighearna[w]: cha là, agus cha-n oidhche 'bhitheas ann: ach tarlaidh air trà feasgair gu-m bi soluis ann.

8 Agus tarlaidh air an là sin, gu-n teid uisgeacha beò a mach á Ierusalem[x]; leth dhiubh ris an fhairge 'n ear, agus leth dhiubh ris an fhairge 'n iar: anns an t-samhradh agus anns a' gheamhradh bithidh e.

9 Agus bithidh an Tighearna 'n a rìgh os ceann na talmhainn uile[a]: anns an là sin bithidh aon Tighearn' ann[a], agus 'ainm 'n a aon.

10 Agus cuairtichidh e am fearann uile mar chòmhnard, o Gheba gu Rimon, mu dheas de Ierusalem: agus togar suas i, agus àitichear i 'n a h-ionad, o gheata Bheniamin gu àit' a' cheud gheata, agus gu geata na h-oisne, agus o thùr Hananeeil[g] gu fìon-amair an rìgh.

11 Agus ni *daoine* còmhnuidh innte, agus cha bhi léir-sgrios ann na's mò[h]; ach bithidh Ierusalem air a h-àiteachadh ann an tèaruinteachd.

12 Agus so a' phlàigh leis am buail an Tighearna na slòigh uile a chog an aghaidh Ierusaleim: leaghaidh am feòil air falbh am feadh a tha iad 'n an seasamh air an cosaibh, agus leaghaidh an sùilean air falbh 'n an sluichd, agus leaghaidh an teangadh air falbh 'n am beul.

13 (Agus tarlaidh anns an là sin gu-m bi buaireas mòr o an Tighearna 'n am measg[l]: agus glacaidh iad greim, gach aon de làimh a choimhearsnaich; agus éiridh a làmh suas an aghaidh làimh' a choimhearsnaich[m].

14 Agus cogaidh Iudah fòs aig Ierusalem; agus cruinnichear ri 'chéile maoin nan uile chinneach mu'n cuairt[n], òr, agus airgiod, agus earradh, ann am pailteas mòr.)

15 Agus bithidh plàigh an eich, na muileid, a' chàmhail, agus na h-asail, agus nan uile bheathaichean a bhitheas anns na campaibh so, mar a' phlàigh so.

16 Agus tarlaidh gu-n téid gach aon a dh'fhàgar, de na h-uile chinnich a thàinig an aghaidh Ierusaleim, suas o bhliadhna gu bliadhna[p] gu aoradh a dheanamh do'n Rìgh, Tighearna nan sluagh, agus a choimhead féille nam pàilliunan[r].

17 Agus tarlaidh, cò sam bith a dh'uile theaghlaichibh na talmhainn nach téid suas gu Ierusalem, a dheanamh aoraidh do'n Rìgh, Tighearna nan sluagh, eadhon orra sin cha tig uisge sam bith.

18 Agus mur téid teaghlach na h-Eiphit suas, agus mur tig iad, orra-san bithidh a' phlàigh sin leis am buail an Tighearna na cinnich nach téid suas a choimhead féille nam pàilliunan.

19 So peanas na h-Eiphit, agus peanas nan uile chinneach nach téid suas a choimhead féille nam pàilliunan.

20 Anns an là sin, bithidh air cluig nan each, NAOMHACHD DO AN TIGHEARN'[v]: agus bithidh na coireachan ann an tigh an Tighearna mar na cuachan fa chomhair na h-altarach.

21 Seadh, bithidh gach poit ann an Ierusalem, agus ann an Iudah, 'n an naomhachd do Thighearna nan sluagh: agus thig iadsan uile a dh'iobras, agus gabhaidh iad dhiubh, agus bruichidh iad annta: agus cha bhi na's mò an Canaanach[y] ann an tigh Iehobhah Dhé nan sluagh[z], 's an là sin.

R.C. 517.

a Eph. 3. 14, 15; 4. 5, 6
b Eoin 10. 11
c Eoin 10. 30; Phil. 2. 6; Eabh. 1. 6-12
d Isa. 53. 4-10; Mat. 26. 31, 56
e Isa. 1. 25
f Mat. 18. 10, 14
g Neh. 3. 1; Ier. 31. 38
h Ier. 31. 40; Tais. 22. 3
i Ròm. 11. 1-5
j Iob 23. 10; Isa. 48. 10; Mal. 3. 2, 3
k Ese. 11. 20; Hos. 2. 23
l caib. 12. 4; 1 Sam. 14. 15-20
m Ese. 38. 21
n Ese. 39. 10, 17
o Mat. 23. 37, 38
p Isa. 66. 23
q Ese. 11. 23; 43. 2
r Lebh. 23. 33, &c.; Neh. 8. 14, &c.
s Am. 1. 1
t Dan. 7. 9-14; Mat. 16. 27; Iud. 14, 15
u 1 Tes. 3. 13
v Ecs. 28. 36-38; Isa. 23. 18
w Mat. 24. 36
x Ese. 47. 1-12; Ioel 3. 18
y Isa. 35. 8; Tais. 21. 27; 1 Cor. 6. 9-11
z Eph. 2. 19-22
a Dan. 2. 44; 7. 27

# LEABHAR AN FHAIDH MALACHI.

## CAIB. I.

1 *Rinn Malachi gearan an aghaidh an t-sluaigh air son an aingidheachd.* 6 *Chuir e an céill doibh an neo-chùram mu thimchioll seirbhis an Tighearna.*

FAISTNEACHD focail an Tighearna
chum Israeil, le Malachi.
2 Ghràdhaich mise sibh[b], tha an Tigh-
earn' ag ràdh : gidheadh tha sibhse ag
ràdh, Ciod anns an do ghràdhaich thu
sinn ? Nach b'e Esau bràthair Iacoib, tha
an Tighearn' ag ràdh ? gidheadh ghràdh-
aich mise Iacob[d],
3 Agus dh'fhuathaich mi Esau ; agus
chuir mi a shléibhtean fàs[e], agus tha
'oighreachd aig nathraichibh[1] an fhàsaich.
4 Mar tha Edom ag ràdh, Rinneadh
bochd sinn, ach pillidh sinn agus togaidh
sinn na h-ionada sgaoilte ; mar so tha
Tighearna nan sluagh ag ràdh, Togaidh
iadsan, ach tilgidh mise sios ; agus goirear
riu, Crìoch na h-aingidheachd, agus an
sluagh ris am bheil corruich aig an Tigh-
earna gu sìorruidh.
5 Agus chi 'ur sùilean-se, agus their
sibh, Bithidh an Tighearn' air 'àrdachadh
thar crìochan Israeil..
6 Bheir mac onoir d'a athair, agus
seirbhiseach d'a mhaighstir ; ma's athair
mise ma ta, c'àit am bheil m'onoir[f]? agus
ma's maighstir mi, c'àit am bheil m'eagal?
tha Tighearna nan sluagh ag ràdh ruibhse,
O shagartan a tha 'deanamh tàire air
m'ainm-sa ; agus tha sibh ag ràdh, Ciod
anns an d' rinn sinne tàir air d'ainm ?
7 Tha sibh a' toirt seachad arain thruaill-
te air m'altair[h]; agus tha sibh ag ràdh,
Ciod anns an d' rinn sinne do thruailleadh ?
Le sibh a bhi 'g ràdh, Tha bòrd an Tigh-
earna suarach.
8 A nis ma thairgeas sibh an ni a tha
dall mar ìobairt[i], nach olc sin? agus ma
thairgeas sibh an ni a tha bacach agus
tinn, nach olc sin? tairg e nis do d'uachd-
aran, am bi e toilichte leat, no an gabh e
riut ? deir Tighearna nan sluagh.
9 Agus a nis, guidheam oirbh, iarraibh
aghaidh an Tighearna, gu-m bi e tròcair-
each dhuinn. Is ann o 'ur làimh-se
thàinig so ; an gabh mise ri aon agaibh
gu taitneach? deir Tighearna nan sluagh.
10 Gu cinnteach druidear na dorsan
'n 'ur n-aghaidh ; agus cha-n fhadaidh
sibh teine air m'altair - sa gu dìomhain.
Cha-n 'eil tlachd air bith agam annaibh,
tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, ni
mò ghabhas mi tabhartas air bith o 'ur
làimh.
11 Oir, o éirigh na gréine gu ruig a dol
sìos[l], bithidh m'ainm-sa mòr am measg
nan cinneach[n]; agus anns gach àite tairg-
ear tùis do m'ainm-sa[o], agus tabhartas
fior-ghlan[a]: oir bithidh m'ainm mòr am
measg nan cinneach, deir Tighearna nan
sluagh.
12 Ach thruaill sibhse e, le sibh a bhi
'g ràdh, Tha bòrd an Tighearna truaillte ;
agus an tabhartas air, *eadhon* a bhiadh
tha e suarach.
13 Thubhairt sibh fòs, Cia mòr an sgìos
e[c]? agus shéid sibh uaibh e, tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh ! agus thug sibh *a m'
ionnsuidh an ni a bha* reubta, agus bacach,
agus tinn ; mar so thug sibh tabhartas :
an gabh mise sin o 'ur làimh? deir Tigh-
earna nan sluagh.
14 Ach mallaichte gu robh am meall-
tair, aig am bheil firionn 'n a threud, agus
a bhòidicheas agus a dh'iobras ni truaill-
idh do an Tighearn': oir is Rìgh mòr mise,
tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, agus
tha m'ainm uamhasach am measg nan
cinneach.

## CAIB. II.

1 *Chronuicheadh na sagairt do bhrìgh nach do chuir iad 'an suim an àithne ;* 11 *agus an sluagh a chionn gu-n do phòs iad mnathan coimheach,* 13 *gu-n d' rinn iad ceannairc,* 17 *agus gu-n do chuir iad 'an gniomh aingidheachd.*

AGUS a nis dhuibh-se tha an àithne
so, O shagartan.
2 Mur éisd sibh[g], agus mur cuir sibh 'an
suim i, chum glòir a thoirt do m'ainm-sa,
tha Tighearna nan sluagh ag ràdh, cuiridh
mise eadhon mallachd oirbh ; agus mall-
aichidh mi 'ur beannachdan ; seadh mhall-
aich mi iad cheana, a chionn nach 'eil
sibh 'g a chur 'an suim.
3 Feuch, bheir mi air an t-sìol nach fàs
e, agus tilgidh mi aolach 'n 'ur n-aghaidh,
aolach 'ur n-àrd-fhéillean ; agus giùlain-
ear sibh féin maille ris.
4 Agus aithnichidh sibh gu-n do chuir
mise do 'ur n-ionnsuidh an àithne so,
chum gu maireadh mo choimhcheangal
le Lebhi, deir Tighearna nan sluagh.
5 Bha mo choimhcheangal ris-san[j], mu
thimchioll beatha agus sìthe, agus thug
mi dha iad, air son an eagail leis an robh
eagal air romham, agus leis an robh geilt
air roimh m'ainm.
6 Bha lagh na fìrinn 'n a bheul, agus cha
d'fhuaradh aingidheachd 'n a bhilibh ;
ghluais e leam-sa ann an sìth agus ann an
ionracas, agus phill e mòran air falbh o
euceart.
7 Oir bu chòir do bhilibh an t-sagairt
eòlas a choimhead[k], agus bu chòir an
reachd iarraidh as a bheul : oir is esan
teachdaire Tighearna nan sluagh[m].
8 Ach chaidh sibh air seacharan o'n
t-slighe ; thug sibh air mòran tuisleachadh

B.C. 397.

a Isa. 66. 19, 20
b Deut. 7. 7, 8
Ier. 31. 3
c Isa. 43. 22
Mic. 6. 3
d Ròm. 9. 13
e Ier. 40. 17, 18
Ese. 35. 3, &c.
1 *fiadh-bheath-aichibh.*
f Luc. 6. 36
g Deut. 28. 15, &c.
h Lebh. 21. 6, 8
i Lebh. 22. 19-25
Deut. 15. 21
j Air. 25. 12, 13
Deut. 33. 8-10
k Lebh. 10. 11
l Salm 113. 3
Isa. 59. 19
m Gnio. 16. 17
2 Cor. 5. 20
n Salm 98. 1-3
Sech. 8. 20-23
o Seph. 2. 11
Eoin 4. 21-23
1 Tim. 2. 8

air an reachd[a]: thruaill sibh coimhcheangal
Lebhi[b], deir Tighearna nan sluagh.
9 Uime sin rinn mise fòs sibhse suarach
agus tàireil ann an sealladh an uile
shluaigh, a réir mar nach do choimhead
sibh mo shlighean, ach gu robh sibh leth-
bhreitheach anns an lagh.
10 Nach 'eil aon athair againn uile[e]?
nach aon Dia a chruthaich sinn? c'uime
am bheil sinn a' buntainn gu fealltach,
gach duine an aghaidh a bhràthar, le bhi
'briseadh coimhcheangail ar n-aithrich-
ean?
11 Bhuin Iudah gu fealltach, agus
chuireadh gràineileachd 'an gniomh ann
an Israel agus ann an Ierusalem; oir
thruaill Iudah naomhachd Dhé a's ion-
mhuinn leis[g], agus phòs e nighean dé
choimhich.
12 Gearraidh an Tighearn' as an duine
a ni so[h]; am fear-faire, agus am fear-
freagraidh, a mach á pàilliunaibh Iacoib;
agus esan a bheir tabhartas do Thighearna
nan sluagh.
13 Agus so fòs rinn sibh; chòmhdaich
sibh le deoir altair an Tighearna, le gul,
agus le éigheach; ionnus nach 'eil suim
aige de thabhartas na's mò, agus cha ghabh
e le deadh-ghean o 'ur làimh e.
14 Gidheadh tha sibh ag ràdh, C'ar
son? A chionn gu robh an Tighearna 'n a
fhianuis eadar thu agus bean d'òige, ris
an do bhuin thu gu fealltach[n]: gidheadh
b'i do bhana-chompanach i, agus bean do
choimhcheangail.
15 Agus nach d'rinn e aon *fheòil diubh*?
agus tha fuigheall an spioraid aige. Agus
ciod tha esan ag iarraidh? sliochd diadh-
aidh. Uime sin, bitheadh faicill agaibh
air 'ur spiorad, agus na buineadh neach
air bith gu fealltach an aghaidh mnatha
'òige.
16 Oir is fuath leam-sa esan a chuireas
air falbh[q], tha an Tighearna, Dia Israeil
ag ràdh: agus esan a dh'fholaicheas
ainneart le 'thrusgan, tha Tighearna nan
sluagh ag ràdh. Uime sin bitheadh faicill
agaibh air 'ur spiorad, nach buin sibh gu
fealltach.
17 Sgìthich sibh an Tighearna[r] le 'ur
briathraibh: gidheadh tha sibh ag ràdh,
Ciod anns an do sgìthich sinne e? Le sibh
a bhi 'g ràdh, Tha gach aon a tha 'dean-
amh uile taitneach ann an sealladh an
Tighearn'; agus tha tlachd aig' annta: no,
C'àit am bheil Dia a' bhreitheanais?

## CAIB. III.

1 *Thig Mesiah a ghlanadh na h-eaglais, agus a thoirt breth air na h-aingidh.* 7 *Thugadh rabhadh do'n t-sluagh aithreachas a ghabhail.* 8 *An cionta uamhasach.*

FEUCH, cuiridh mise mach mo
theachdair'[v], agus ulluichidh e an
t-slighe romham; agus thig an Tigh-
earn' a tha sibh ag iarraidh, g'a theam-
pull gu grad[w]; eadhon teachdair' a'

B.C. 397.
[a] 1 Sam. 2. 17, 30
Luc. 11. 45, 46
[b] Neh. 13. 29
[c] Mat. 25. 10
Tais. 6. 17
[d] 1 Cor. 3. 13-15
[e] Gnio. 17. 24-26
1 Cor. 8. 6
[f] 1 Pead. 2. 5
[g] Esr. 9. 1, 2
[h] Ios. 23. 12, 13
[i] Mat. 11. 14
17. 10-13
[j] Lebh. 19. 12
Sech. 5. 4
[k] Seum. 5. 4
[l] Air. 23. 19
Seum. 1. 17
[m] Tuir. 3. 22, 23
[n] Gnà. 5. 18
[o] Lebh. 26. 40-42
Sech. 1. 3
[p] caib. 1. 8, 13
Neh. 13. 10-12
[q] Mat. 19. 8
[r] Isa. 43. 24
[s] 2 Each. 31. 10
[t] Am. 4. 9
[u] caib. 2. 17
[v] Luc. 1. 76
7. 27
[w] Luc. 2. 27
[x] Iob 22. 17
Isa. 58. 3

choimhcheangail, anns am bheil 'ur
tlachd; feuch thig esan, deir Tighearna
nan sluagh.
2 Ach cò dh'fheudas là a theachd a
ghiùlan? agus cò sheasas[c] an uair a
dh'fhoillsichear e? oir is cosmhuil e ri
teine an fhir-leaghaidh[d], agus ri acfhuinn-
ghlanaidh an fhir a nigheas eudach:
3 Agus suidhidh e mar fhear-leaghaidh
agus glanaidh airgid: agus glanaidh e
mic Lebhi, agus saoraidh e o shal iad,
mar òr agus mar airgiod, chum gu-m bi
iad 'n an òglaich do an Tighearn', a' tairg-
seadh dha tabhartais ann am fireantachd[f].
4 An sin bithidh tabhartas Iudah agus
Ierusaleim taitneach do an Tighearna,
mar anns na làithibh o shean, agus anns
na bliadhnaibh roimhe so.
5 Agus thig mise dlùth dhuibh gu
breitheanas, agus bithidh mi a'm' fhianuis
luath an aghaidh fhiosaichean, agus an
aghaidh adhaltranach[i], agus an aghaidh
na muinntir a bheir mionnan-eithich[j],
agus an aghaidh na muinntir a tha 'cum-
ail air ais a thuarasdail o'n t-seirbhiseach[k],
a' *sàruchadh* na bantraich agus an dìll-
eachdain, agus a' cur a' choigrich a thaoibh,
agus air nach 'eil eagal romham-sa, deir
Tighearna nan sluagh.
6 Oir is mise Iehobhah, cha chaochail
mi[l]: air an aobhar sin cha-n 'eil sibhse,
O chlann Iacoib, air 'ur sgrios[m].
7 Eadhon o làithibh 'ur n-aithrichean
chlaon sibh o m' reachdaibh-sa, agus cha
do choimhead sibh *iad*: pillibh rium-sa,
agus pillidh mise ruibh-se[o], tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh. Ach thubhairt sibhse,
Ciod anns am pill sinn?
8 An spùinn duine Dia? gidheadh
spùinn sibhse mise: ach tha sibh ag ràdh,
Ciod anns an do spùinn sinn thu? Ann
an deachamh agus ann an tabhartais[p].
9 Tha sibh mallaichte le mallachd: oir
spùinn sibh mise; eadhon an cinneach so
uile.
10 Thugaibh an deachamh uile chum an
tigh-thasgaidh, air chor as gu-m bi biadh
ann am thigh-sa; agus dearbhaibh mi nis
leis an ni so, tha Tighearna nan sluagh ag
ràdh, mur fosgail mi dhuibh uinneagan
nan nèamh a dhòrtadh a mach beannachd
oirbh, gus nach bi àit ann g'a chumail[s].
11 Agus cronaichidh mi am milltear[t]
air 'ur sgàth-se, agus cha mhill e toradh
'ur fearainn, ni mo thilgeas 'ur fìonain a
meas an-abuich 's an fhaiche, deir Tigh-
earna nan sluagh.
12 Agus goiridh na h-uile chinnich
beannaichte sibh: oir bithidh sibh 'n 'ur
dùthaich thaitnich, deir Tighearna nan
sluagh.
13 Bha 'ur briathran dalma ann am
aghaidh-sa[u], tha an Tighearn' ag ràdh;
gidheadh tha sibh ag ràdh, Ciod a labh-
air sinn a'd' aghaidh?
14 Thubhairt sibh, Is dìomhain seirbhis
a thoirt do an Tighearn[x]; agus ciod a'

bhuannachd dhuinn gu-n do choimhead
sinn 'ordugh, agus gu-n do ghluais sinn
gu brònach an làthair Tighearna nan
sluagh?
15 Agus a nis tha sinn a' meas nan
uaibhreach sona[b]: seadh, tha iadsan a
tha 'cur 'an gniomh aingidheachd air
an àrdachadh: seadh, tha iadsan a tha
'buaireadh Dhé, eadhon air an saor-
adh.
16 An sin labhair iadsan air an robh
eagal an Tighearna, gach aon gu tric ri
'chéile[f]; agus dh'éisd an Tighearn', agus
chual' e, agus bha leabhar-cuimhne[g] air
a sgrìobhadh 'n a làthair air son na
muinntir air an robh eagal an Tighearn',
agus a smuainich air 'ainm.
17 Bithidh iad leam-sa[i], tha Tighearna
nan sluagh ag ràdh, anns an là sin anns
an dean mi suas mo sheudan[j]; agus coig-
lidh mi iad, mar a choigleas duine a mhac
féin a tha 'deanamh seirbhis da.
18 An sin pillidh sibhse, agus chi sibh
an dealachadh eadar am fìrean agus an
t-aingidh[k]; eadar an ti a tha 'deanamh
seirbhis do Dhia, agus an ti nach 'eil ri
seirbhis da idir.

## CAIB. IV.

1 *Breitheanas Dhé air na h-aingidh, agus a mhaitheas dhoibh-san air am bheil eagal roimhe.* 4 *Comhairlicheadh do'n t-sluagh lagh an Tighearn' a chuimhneachadh.* 5 *Dreuchd an fhàidh Eliah.*

R.C. 397.

[a] 2 Pead. 3. 10
[b] Salm 73. 12
[c] Mat. 3. 12
[d] caib. 3. 16
[e] 2 Sam. 23. 4
Luc. 1. 78
Eoin 8. 12
[f] Salm 66. 16
1 Cor. 7. 14
1 Tes. 5. 11
[g] Dan. 7. 19
Tais. 20. 12
[h] Hos. 14. 5-7
[i] Tit. 2. 14
1 Pead. 2. 9
[j] Isa. 62. 3
[k] Salm 58. 11
[l] Mat. 11. 14
17. 10-13
[m] Luc. 1. 16, 17, 18

OIR feuch, tha an là a' teachd[a], a loisg-
eas mar àmhuinn; agus bithidh na
h-uaibhrich uile, seadh, gach neach a
tha ri aingidheachd, mar asbhuain: agus
loisgidh an là a tha 'teachd suas iad[c],
tha Tighearna nan sluagh ag ràdh; oir
cha-n fhàg e bun no bàrr dhiubh.
2 Ach dhuibh-se air am bheil eagal
m'ainme-sa[d] éiridh Grian na fìreantachd[e]
le slàinte 'n a sgiathaibh; agus théid sibh
a mach, agus fàsaidh sibh suas mar laoigh
bhiadhta[h].
3 Agus saltraidh sibh sìos na h-aingidh:
oir bithidh iad mar luaithre fo bhonnaibh
'ur cos, anns an là 's an dean mise *so*, deir
Tighearna nan sluagh.
4 Cuimhnichibh-se lagh Mhaois m'òg-
laich, a dh'àithn mise dha ann an Horeb,
air son Israeil uile, *eadhon* na reachdan
agus na breitheanais.
5 Feuch, cuiridh mise do 'ur n-ionn-
suidh Eliah[l] am fàidh, roimh theachd
là mhòir agus uamhasaich an Tighearn'.
6 Agus tionndaidhidh esan cridhe nan
aithrichean a chum na cloinne[m], agus
cridhe na cloinne chum an aithrichean,
air eagal gu-n tig mise, agus gu-m buail
mi am fearann le léir-sgrios.

A' CHRIOCH.

# TIOMNADH NUADH

AR

TIGHEARN' AGUS AR SLANUIDHIR

# IOSA CRIOSD,

AIR A THARRUING

O'N GHREIGIS

CHUM GAELIG ALBANNAICH.

*REVISED EDITION.*

THE NATIONAL BIBLE SOCIETY OF SCOTLAND.
HEAD OFFICES:
5 ST. ANDREW SQUARE, EDINBURGH; & 60 VIRGINIA STREET, GLASGOW.
1879.

# AN SOISGEUL A REIR MHATA.

## CAIB. I.

*1 Sinnsearachd, 18 gineamhuinn, 21 breith, 23 agus mìneachadh ainm' Chriosd.*

LEABHAR ginealaich Iosa Criosd[b], mhic Dhaibhidh[c], mhic Abrahaim[d].

2 Ghin Abraham Isaac[e], agus ghin Isaac Iacob, agus ghin Iacob Iudas agus a bhràithrean[g],

3 Agus ghin Iudas Phares[h] agus Sara o Thamar, agus ghin Phares Esrom[i], agus ghin Esrom Aram[j],

4 Agus ghin Aram Aminadab, agus ghin Aminadab Naason[k], agus ghin Naason Salmon[l],

5 Agus ghin Salmon Boos o Rachab[n], agus ghin Boos Obed o Rut[o], agus ghin Obed Iese,

6 Agus ghin Iese Daibhidh an rìgh[q], agus ghin Daibhidh an rìgh Solamh o'n mhnaoi *a bha* aig Urias,

7 Agus ghin Solamh Roboam[r], agus ghin Roboam Abia, agus ghin Abia Asa,

8 Agus ghin Asa Iosaphat, agus ghin Iosaphat Ioram, agus ghin Ioram Osias,

9 Agus ghin Osias Ioatam, agus ghin Ioatam Achas, agus ghin Achas Esecias,

10 Agus ghin Esecias Manases[t], agus ghin Manases Amon, agus ghin Amon Iosias,

11 Agus ghin Iosias Iechonias agus a bhràithre[w], mu àm an giùlain do Bhabilon[x];

12 Agus an déigh an toirt do Bhabilon, ghin Iechonias Salatiel[y], agus ghin Salatiel Serobabel[z],

13 Agus ghin Serobabel Abiud, agus ghin Abiud Eliacim, agus ghin Eliacim Asor,

14 Agus ghin Asor Sadoc, agus ghin Sadoc Achim, agus ghin Achim Eliud,

15 Agus ghin Eliud Eleasar, agus ghin Eleasar Matan, agus ghin Matan Iacob,

16 Agus ghin Iacob Ioseph[d] fear Mhuire[e], o'n d' rugadh Iosa, d'an goirear Criosd.

17 Uime sin na h-uile ghinealaich o Abraham gu Daibhidh, *is* ceithir ginealaich dheug iad; agus o Dhaibhidh gu bruid Bhabiloin, ceithir ginealaich dheug; agus o bhruid Bhabiloin gu Criosd, ceithir ginealaich dheug.

18 Agus mar so bha breith Iosa Criosd[g]: oir an déigh do cheangal-pòsaidh 'bhi air a dheanamh eadar a mhàthair Muire agus Ioseph, roimh dhoibh teachd cuideachd, fhuaradh torrach i o an Spiorad Naomh.

R.C. 4000.

[a] Deut. 24. 1
[b] Luc. 3. 33, &c.
[c] caib. 22. 45 Salm 132. 11 Gnio. 2. 30
[d] Gen. 22. 18 Gal. 3. 16
[e] Gen. 21. 2-5
[f] Iob 33. 15, 17
[g] Gen. 29. 35, &c.
[h] Gen. 38. 29, 30, &c.
[i] Gen. 46. 12
[j] Rut 4. 19
[k] 1 Each. 2. 10
[l] Rut 4. 20
[m] Gnio. 5. 31 13. 23, 38
[n] Ios. 6. 25
[o] Rut 4. 13
[p] Isa. 7. 14
[q] 1 Sam. 17. 12
[r] 1 Each. 3. 10, &c.
[s] Eoin 1. 14
[t] 2 Ri. 20. 21
[u] Ecs. 13. 2
[v] Luc. 2. 21
[w] 2 Each. 36. 3
[x] 2 Ri. 24. 14-16
[y] 1 Each. 3. 17, 19
[z] Esr. 3. 2 Sech. 4. 6-9
[1] *'s a' cheathramh bliadhna roimh 'n chunntas choitchionn*, ris an abrar *Bliadhna ar Tighearna.*
[a] Isa. 9. 6, 7 Sech. 9. 9
[b] Air. 24. 17 Isa. 60. 3
[c] Eoin 5. 23
[d] Luc. 1. 27
[e] Luc. 1. 31-35
[f] Mal. 2. 7
[g] Luc. 1. 26-35
[h] Mic. 5. 2

19 Ach air bhi do Ioseph a fear 'n a dhuine cothromach, agus gun toil aige ball-sampuill a dheanamh dhi[a], bu mhiann leis a cur uaithe os ìosal.

20 Ach aig smuaineachadh nan nithe sin dha, feuch, dh'fhoillsich aingeal an Tighearn' e féin da ann am bruadar[f], ag ràdh, A Ioseiph, a mhic Dhaibhidh, na bitheadh eagal ort do bhean Muire a ghabhail a d'ionnsuidh: oir an ni a tha air a ghineamhuinn innte, is ann o an Spiorad Naomh a tha e.

21 Agus beiridh i mac, agus bheir thu Iosa mar ainm air; oir saoraidh e a shluagh féin o'm peacaidhean[m].

22 (Agus rinneadh so uile chum gu-n coimhliontadh an ni a thubhairt an Tighearna leis an fhàidh[p], ag ràdh,

23 Feuch, bithidh maighdean torrach, agus beiridh i mac, agus bheir iad Emanuel mar ainm air, is ionnan sin r'a ràdh, air 'eadar-theangachadh, Dia maille ruinn[s].)

24 Agus air mosgladh do Ioseph as a chodal, rinn e mar a dh'iarr aingeal an Tighearn' air, agus ghabh e d'a ionnsuidh a bhean:

25 Agus cha d'aithnich e i gus an d' rug i a ceud-ghin mic[u]; agus thug e Iosa mar ainm air[v].

## CAIB. II.

*1 Thug na druidhean urram do Chriosd: 14 theich Ioseph leis do'n Eiphit, 16 agus mharbh Herod na leanaba.*

AGUS an uair a rugadh Iosa[1] ann am Betlehem Iudea, ann an làithibh Heroid an rìgh, feuch, thàinig druidhean o'n àird an ear gu Ierusalem,

2 Ag ràdh, C'àit am bheil rìgh sin nan Iudhach a tha air a bhreith[a]? oir chunnaic sinne a reult[b] 's an àird an ear, agus tha sinn air teachd a thabhairt aoraidh dha[c].

3 An uair a chuala Herod an rìgh *sin*, bha e fo thrioblaid, agus Ierusalem uile maille ris.

4 Agus air cruinneachadh nan àrd-shagart uile dha, agus sgrìobhaichean an t-sluaigh[f], dh'fheòraich e dhiubh c'àit an robh Criosd gu bhi air a bhreith.

5 Agus thubhairt iad ris, Ann am Betlehem Iudea: oir mar so sgrìobhadh leis an fhàidh[h],

6 Agus thusa 'Bhetlehem ann *an* tìr Iudah, cha tu idir a's lugha am measg cheannard Iudah: oir asadsa thig Uachdaran a stiùras mo shluagh Israel.

7 An sin, air do Herod na druidhean a ghairm os ìosal d'a ionnsuidh, gheur-fhiosraich e dhiubh cia an t-àm 's an d'fhoillsicheadh an reult.

8 Agus chuir e iad gu Betlehem, agus thubhairt e, Imichibh, agus iarraibh gu dìchiollach an naoidhean; agus an déigh dhuibh 'fhaotainn, innsibh dhomhsa e, chum gu-n téid mise féin, agus gu-n dean mi aoradh dha[b].

9 Agus an uair a chual' iad an rìgh, dh'imich iad; agus, feuch, chaidh an reult a chunnaic iad 's an àird an ear rompa, gus an d' thàinig i agus gu-n do stad i os ceann an ionaid 's an robh an naoidhean.

10 Agus an uair a chunnaic iad an reult, rinn iad gairdeachas le aoibhneas ro mhòr[d].

11 Agus air dol a steach dhoibh do an tigh, fhuair iad an naoidhean maille r'a mhàthair Muire, agus thuit iad sìos, agus rinn iad aoradh dha: agus air fosgladh an ionmhas dhoibh, thug iad dha tiodhlacan[f]; òr, agus tùis, agus mirr.

12 Agus air faotainn rabhaidh *o Dhia* ann am bruadar[h], gun iad a philltinn a dh'ionnsuidh Heroid, chaidh iad d'an dùthaich féin air slighe eile.

13 Agus an uair a dh'imich iad air an ais, feuch, nochdadh aingeal an Tighearna do Ioseph ann am bruadar, ag ràdh, Eirich, agus gabh an naoidhean agus a mhàthair, agus teich do an Eiphit, agus bi an sin gus an labhair mise riut: oir iarraidh Herod an naoidhean g'a mhilleadh.

14 Agus dh'éirich e, agus ghabh e d'a ionnsuidh an naoidhean agus a mhàthair 's an oidhche, agus dh'imich e do an Eiphit:

15 Agus bha e an sin gu bàs Heroid: a chum gu-n coimhliontadh an ni a labhair an Tighearna leis an fhàidh, ag radh, A mach as an Eiphit ghairm mi mo Mhac[m].

16 An sin an uair a chunnaic Herod gu-n d' rinn na druidhean fanoid air, las e le feirg ro mhòir, agus chuir e *luchd-millidh* uaith agus mharbh e na bha de leanabaibh-mac ann am Betlehem, agus 'n a crìochaibh uile, o aois dhà bhliadhna agus foidhe, a réir na h-aimsir a dh' fhòghluim e gu dìchiollach o na druidhean.

17 An sin choimhlionadh an ni a labhradh le Ieremias am fàidh, ag ràdh,

18 Chualas guth ann an Rama[p], caoidh, agus gul, agus bròn ro mhòr, Rachel a' caoineadh a cloinne, agus cha b'àill leatha sòlas a ghabhail, a chionn nach 'eil iad *beò*.

19 Ach an uair a dh'eug Herod, feuch, nochdadh aingeal an Tighearn' ann am bruadar do Ioseph 's an Eiphit,

20 Ag ràdh, Eirich, agus gabh an naoidhean agus a mhàthair, agus imich gu talamh Israeil: oir fhuair an dream a bha 'g iarraidh anama an leinibh bàs.

B.C. 27.

[a] caib. 3. 13  
Luc. 2. 39  
[b] Gnà. 26. 24  
[c] Eoin 1. 45  
[d] Salm 67. 4  
[e] Luc. 3. 2  
Eoin 1. 6  
[f] Salm 72. 10  
Isa. 60. 6  
[g] caib. 5. 3  
11. 11, 12  
Dan. 2. 44  
Luc. 10. 9-11  
[h] caib. 1. 20  
[i] Isa. 40. 3  
[j] caib. 11. 8  
2 Ri. 1. 8  
[k] Lebh. 11. 22  
[l] Gnio. 1. 5  
2. 38  
19. 4, 5, 18  
[m] Hos. 11. 1  
[n] caib. 12. 34  
23. 33  
Isa. 59. 5  
Luc. 3. 7  
[o] Ier. 51. 6  
Ròm. 1. 18  
[p] Ier. 31. 15  
[q] Luc. 3. 16  
Gnio. 19. 4  
[r] Gnio. 1. 5  
2. 2-4  
[s] Mal. 3. 2, 3

21 Agus dh'éirich esan, agus ghabh e an leanabh agus a mhàthair d'a ionnsuidh, agus thàinig e gu talamh Israeil.

22 Ach an uair a chual' e gu-n robh Archelaus 'n a rìgh ann an *tìr* Iudea 'an àite Heroid 'athar, bha eagal air dol an sin: ach, air faotainn da rabhaidh *o Dhia* ann am bruadar, thionndaidh e gu crìochaibh Ghalile[a]:

23 Agus thàinig e agus ghabh e còmhnuidh ann am baile d'an goirear Nasaret[c], a chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh leis na fàidhean, Gu-n goirear Nasarach dheth.

## CAIB. III.

1 *Teagasg, dreuchd, agus caitheamh-beatha Eoin Baistidh.* 7 *Thug e achmhasan do na Phairisich.* 13 *Bhaist e Criosd ann an uisge Iordain.*

AGUS anns na làithibh sin thàinig Eoin Baistidh[e], a' searmonachadh ann am fàsach Iudea,

2 Agus ag ràdh, Gabhaibh aithreachas: oir tha rìoghachd nèimh am fagus[g].

3 Oir is e so an ti ud mu'n do labhair Esaias am fàidh[i], ag ràdh, Guth an ti a ghlaodhas anns an fhàsach, Ulluichibh slighe an Tighearna, deanaibh a cheuman dìreach.

4 Agus bha a chulaidh aig Eoin a dh'fhionnadh chàmhal[j], agus crios leathair aige timchioll a leasraidh; agus is e 'bu bhiadh dha locuist agus mil fhiadhaich[k].

5 Chaidh Ierusalem a mach d'a ionnsuidh an sin agus Iudea uile, agus luchd-àiteachaidh na dùthcha timchioll Iordain uile,

6 Agus bhaisteadh iad leis-san ann an Iordan, ag aideachadh am peacaidhean[l].

7 Ach an uair a chunnaic e mòran de na Phairisich, agus de na Sadusaich a' teachd a chum a bhaistidh-san, thubhairt e riu, A shìol nan nathraiche nimhe[n], cò thug rabhadh dhuibh-se teicheadh o'n fheirg a tha ri teachd[o]?

8 Air an aobhar sin, thugaibh a mach toradh iomchuidh do an aithreachas.

9 Agus na smuainichibh a ràdh annaibh féin Tha Abraham 'n a athair againn: oir tha mi ag ràdh ruibh, gur comasach Dia air clann a thogail suas do Abraham de na clachaibh sin.

10 Agus a nis tha an tuadh air a cur ri freumh nan crann: air an aobhar sin, ge b'e crann nach toir a mach toradh maith, gearrar sìos e, agus tilgear 's an teine e.

11 Gu deimhin tha mise 'g ur baisteadh le uisge[q] chum aithreachais; ach an ti a thig a'm' dhéigh, is cumhachdaiche e na mi, agus cha-n airidh mise air a bhrògan a ghiùlan: baistidh esan sibh leis an Spiorad Naomh[r], agus le teine:

12 Aig am bheil a' ghuit 'n a làimh, agus glanaidh e gu ro bhaileach 'ùrlar-bualaidh[s], agus cruinnichidh e a chruith-

neachd d'a thigh-tasgaidh; ach loisgidh
e am moll le teine nach feudar a mhùch-
adh[b].
13 An sin thàinig Iosa o Ghalile gu
Iordan a dh'ionnsuidh Eoin, chum gu-m
bitheadh e air a bhaisteadh leis[d].
14 Ach bhac Eoin e, ag ràdh, Tha feum
agamsa 'bhi air mo bhaisteadh leatsa,
agus am bheil thusa a' teachd a m'ionn-
suidh-sa?
15 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt
e ris, Leig *do'n chùis a bhi mar* so a nis:
oir mar so is iomchuidh dhuinn gach uile
fhìreantachd a choimhlionadh. An sin
dh'fhulaing e dha.
16 Agus an uair a bhaisteadh Iosa,
chaidh e air ball suas as an uisge; agus,
feuch, dh'fhosgladh nèamh dha, agus
chunnaic e Spiorad Dhé a' tuirling mar
choluman[g], agus a' teachd air:
17 Agus, feuch, guth o nèamh, ag
ràdh, Is e so mo Mhac gràdhach[h], anns
am bheil mo mhòr-thlachd.

## CAIB. IV.

1 *Bhuair an diabhul Criosd.* 17 *'N a dhéigh so, thòisich Criosd air searmonachadh.* 24 *Shlànuich e sluagh a bha euslan.*

AN sin threòraicheadh Iosa leis an
Spiorad[k] do 'n fhàsach, chum gu-m
bitheadh e air a bhuaireadh leis an
diabhul[m].
2 Agus an uair a thraisg e dà fhichead
là agus dà fhichead oidhche, an déigh sin
bha acras air.
3 Agus air teachd do an bhuaireadair
d'a ionnsuidh thubhairt e, Ma's tu Mac
Dhé, thoir àithne do na clachaibh so a
bhi 'n an aran.
4 Ach fhreagair esan agus thubhairt e,
Tha e sgrìobhta, Cha-n ann le aran a
mhàin a bheathaichear duine[q], ach leis
gach uile fhocal a thig o bheul Dhé.
5 An sin thug an diabhul e do'n bhaile
naomh[t], agus chuir e air binnein an team-
puill e,
6 Agus thubhairt e ris, Ma's tu Mac
Dhé, tilg thu féin sìos: oir tha e sgrìobh-
ta, gu-n toir e àithne d'a ainglibh mu
d'thimchioll[v], agus togaidh iad suas thu
'n an làmhan, chum nach buail thu, uair
air bith, do chos air cloich.
7 Thubhairt Iosa ris a rìs, Tha e
sgrìobhta, Cha bhuair thu an Tighearna
do Dhia[w].
8 Thug an diabhul e a rìs chum beinne
ro àrd, agus nochd e dha uile rìoghachdan
an domhain, agus an glòir;
9 Agus thubhairt e ris, Iad so uile
bheir mise dhuit, ma thuiteas tu sìos
agus ma ni thu aoradh dhomhsa.
10 An sin thubhairt Iosa ris, Imich
uam, a Shatain: oir tha e sgrìobhta,
Bheir thu aoradh do an Tighearna do
Dhia[y], agus dhasan 'n a aonar ni thu
seirbhis.
11 An sin dh'fhàg an diabhul e; agus,

B.C. 30.

[a] Eabh. 1. 14
[b] Salm 1. 4
Mal. 4. 1
Marc. 9. 44
[c] caib. 14. 3
Luc. 3. 19, 20
[d] Marc. 1. 9
Luc. 3. 21
[e] Isa. 9. 1, 2
[f] Isa. 42. 6, 7
Luc. 2. 32
[g] Isa. 11. 2
42. 1
61. 1
[h] Salm 2. 7
Luc. 9. 35
Eph. 1. 6
2 Pead. 1. 17
[i] caib. 3. 2
10. 7
[j] Eoin 1. 42
[k] 1 Ri. 18. 12
Ese. 11. 1, 24
Gnio. 8. 39
[l] Luc. 5. 10
Gnio. 2. 38-41
1 Cor. 9. 20-22
[m] Marc. 1. 12
Luc. 4. 1
[n] Marc. 1c. 28-31
[o] Marc. 1. 19, 20
[p] caib. 10. 37
[q] Deut. 8. 3
[r] caib. 9. 35
Luc. 4. 15, 44
[s] caib. 24. 14
Marc. 1. 14
[t] caib. 27. 53
Neh. 11. 1
[u] caib. 8. 16, 17
Salm 103. 3
[v] Salm 91. 11, 12
[w] Deut. 6. 16
[x] Luc. 6. 17, 19
[y] Deut. 6. 13
1 Sam. 7. 3

feuch, thàinig ainglean agus fhritheil iad
da[a].
12 Ach an uair a chual' Iosa gu-n do
chuireadh Eoin 'an làimh[c], dh'imich e
do Ghalile;
13 Agus air fàgail Nasaret da, thàinig
e agus ghabh e còmhnuidh ann an Caper-
naum, a tha ri taobh na fairge, ann an
leth-iomall Shabuloin agus Nephtalim:
14 A chum gu-n coimhliontadh an ni a
labhradh le Esaias am fàidh, ag ràdh[e],
15 Talamh Shabuloin, agus talamh
Nephtalim, slighe na fairge, air an taobh
thall de Iordan, Galile nan Cinneach:
16 Am pobull a bha 'n an suidhe ann
an dorchadas, chunnaic iad solus mòr[f];
agus tha solus air éirigh do na daoinibh
a bha 'n an suidhe ann an tìr agus 'an
sgàil' a' bhàis.
17 O sin a mach thòisich Iosa air sear-
monachadh, agus air a ràdh, Gabhaibh
aithreachas, oir tha rìoghachd nèimh am
fagus[i].
18 Agus ag imeachd do Iosa ri taobh
fairge Ghalile, chunnaic e dithis bhràith-
re, Simon[j] d'an goirear Peadar, agus
Aindreas a bhràthair, a' tilgeadh lìn 's an
fhairge: (oir b'iasgairean iad.)
19 Agus thubhairt e riu, Leanaibh
mise, agus ni mi iasgairean air daoinibh
dhibh[l].
20 Agus air ball dh'fhàg iad na lìn[n],
agus lean iad esan.
21 Agus air triall da as a sin, chunnaic
e dithis bhràithrean eile[o], Seumas *mac*
Shebede, agus Eoin a bhràthair, ann
an luing maille r'an athair Sebede, a'
càradh an lìon: agus ghairm e iad.
22 Agus air ball dh'fhàg iad an long
agus an athair[p], agus lean iad e.
23 Agus dh'imich Iosa timchioll Gha-
lile uile, a' teagasg 'n an sionagogaibh[r],
agus a' searmonachadh soisgeil na rìogh-
achd[s], agus a' slànuchadh gach gnè
thinnis, agus gach gnè eucail am measg
an t-sluaigh[u].
24 Agus chaidh a chliù feadh Shiria
uile, agus thug iad d'a ionnsuidh iadsan
uile a bha euslan, agus a bha air an
cuibhreachadh le galaraibh, agus iomadh
gnè phianta, agus iadsan aig an robh
deamhain annta, agus air an robh an
tuiteamach, agus luchd-pairilis; agus
shlànuich e iad.
25 Agus lean cuideachd mhòr e o
Ghalile[x], agus o Dhecapolis, agus o
Ierusalem, agus o Iudea, agus o na
crìochaibh a tha an taobh thall de Iordan.

## CAIB. V.

1 *Searmoin Chriosd air a' bheinn, anns am bheil na h-ochd beannachdan,* 17 *agus mìneachadh an lagha.*

AGUS an uair a chunnaic Iosa an
sluagh, chaidh e suas air beinn;
agus air suidhe dha, thàinig a dheisciobuil
d'a ionnsuidh.

2 Agus dh'fhosgail e a bheul, agus
theagaisg e iad, ag ràdh[a],
3 *Is* beannaichte iadsan a tha bochd 'n
an spiorad[c]: oir is leo rìoghachd nèimh.
4 *Is* beannaichte iadsan a tha ri bròn[d]:
oir gheibh iad sòlas[e].
5 *Is* beannaichte na daoine macanta :
oir sealbhaichidh iad an talamh mar oigh-
reachd[g].
6 *Is* beannaichte an dream air am bheil
acras agus tart na còrach : oir sàsuichear
iad[h].
7 *Is* beannaichte na daoine tròcaireach :
oir gheibh iad tròcair[j].
8 *Is* beannaichte na daoine a tha glan
'n an cridhe[k]: oir chi iad Dia[l].
9 *Is* beannaichte luchd-deanamh na
sìthe[m]: oir goirear clann Dhé dhiubh[n].
10 *Is* beannaichte an dream a tha 'ful-
ang geur-leanmhuinn air son na còrach[p]:
oir is leosan rìoghachd nèimh[r].
11 *Is* beannaichte bhitheas sibh an uair
a bheir daoine anacainnt dhuibh, agus a ni
iad geur-leanmhuinn *oirbh*, agus a labhras
iad gach uile dhroch fhocal ruibh gu breug-
ach, air mo sgàth-sa.
12 Deanaibh gairdeachas, agus bithibh
ro shubhach ; oir is mòr 'ur duais air
nèamh : oir mar sin rinn iad geur-lean-
mhuinn air na fàidhean a bha roimhibh.
13 Is sibhse salann na talmhainn : gidh-
eadh ma chailleas an salann a bhlas[s], ciod
leis an saillear e? cha-n 'eil feum ann o
sin suas, ach a thilgeadh a mach, agus a
shaltairt fo chosaibh dhaoine.
14 Is sibhse solus an t-saoghail[u]. Cha-n
fheudar baile a tha air a shuidheachadh
air sliabh fholach.
15 Agus cha las daoine coinneal, chum
gu-n cuir iad i fo shoitheach, ach ann an
coinnleir, agus ni i solus do na bheil a stigh.
16 Gu ma h-ann mar sin a dhealraicheas
'ur solus an làthair dhaoine, chum gu faic
iad 'ur deadh oibre[x], agus gu-n toir iad
glòir do 'ur n-Athair a tha air nèamh.
17 Na measaibh gu-n d' thàinig mise a
bhriseadh an lagha no nam fàidhean[y];
cha-n ann a bhriseadh a thàinig mi, ach
a choimhlionadh[a].
18 Oir tha mi ag ràdh ruibh gu fìrinn-
each, Gus an téid nèamh agus talamh
thairis, cha téid aon lide no aon phunc
de'n lagh thairis[c], gus an coimhlionar
gach aon ni.
19 Air an aobhar sin ge b'e neach a
bhriseas aon de na h-àitheantaibh so a's
lugha, agus a theagaisgeas daoine mar
sin, goirear an duine a's lugha dheth ann
an rìoghachd nèimh : ach ge b'e neach a
ni, agus a theagaisgeas *iad*, goirear duine
mòr dheth ann an rìoghachd nèimh[e].
20 Oir tha mi ag ràdh ruibh, Mur toir
'ur fìreantachd-se barrachd air fìreant-
achd nan sgrìobhaichean agus nam Phairis-
each[g], nach téid sibh, air chor air bith, a
steach do rìoghachd nèimh.
21 Chuala sibh, gu-n dubhradh ris na
sinnsiribh, Na dean mortadh ; agus ge b'e
neach a ni mortadh, bithidh e ann an
cunnart a' bhreitheanais[b].
22 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Ge b'e
neach aig am bi fearg r'a bhràthair gun
aobhar[f], gu-m bi e ann an cunnart a'
bhreitheanais : agus ge b'e neach a their
r'a bhràthair, Ràca[1], gu-m bi e ann an
cunnart na comhairle : ach ge b'e neach
a their, Amadain, gu-m bi e ann an
cunnart teine ifrinn.
23 Uime sin ma bheir thu do thabh-
artas chum na h-altarach[i], agus gu-n
cuimhnich thu an sin gu bheil ni air bith
aig do bhràthair a'd' aghaidh ;
24 Fàg do thabhartas an sin an làthair
na h-altarach, agus imich, agus dean réite
air tùs ri d' bhràthair[o], agus an déigh sin
thig agus tabhair uait do thiodhlac.
25 Bi réidh ri d'eascaraid gu luath[q],
am feadh a bhitheas tu maille ris 's an
t-slighe : air eagal gu-n toir an t-eascaraid
thairis thu do'n bhreitheamh, agus gu-n
toir am breitheamh thu do'n mhaor, agus
gu-n tilgear ann am prìosan thu.
26 Tha mi ag ràdh riut gu fìrinneach
nach téid thu mach as a sin, gus an ìoc
thu an fheoirling dheireannach.
27 Chuala sibh gu-n dùbhradh ris na
sinnsiribh, Na dean adhaltranas.
28 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Ge b'e
neach a dh'amhairceas air mnaoi chum a
miannachadh[t], gu-n d' rinn e adhaltranas
leatha cheana 'n a chridhe.
29 Agus ma bheir do shùil dheas aobhar
tuislidh dhuit[v], spìon a mach i, agus tilg
uait *i* : oir is fearr dhuit gu-n sgriosar
aon de d' bhuill, na do chorp uile 'bhi air
a thilgeadh do ifrinn[w].
30 Agus ma bheir do làmh dheas oil-
bheum dhuit, gearr dhìot i, agus tilg uait
*i* : oir is fearr dhuit gu-n sgriosar aon de
d' bhuill, na do chorp uile 'bhi air a thilg-
eadh do ifrinn.
31 Agus a dùbhradh, Ge b'e 'chuireas a
bhean phòsda air falbh, thugadh e litir-
dhealachaidh dhi[z].
32 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Ge b'e
neach a chuireas air falbh a bhean-phòsda
féin, ach a mhàin air son strìopachais[b],
gu bheil e 'toirt oirre adhaltranas a dhean-
amh : agus an ti a phòsas a' bhean sin
a chuireadh air falbh, tha e a' deanamh
adhaltranais.
33 Mar an ceudna, chuala sibh gu-n
dùbhradh ris na sinnsiribh, Na tabhair
mionnan eithich[d], ach coimhlion do
mhionnan do an Tighearna.
34 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Na tug-
aibh mionnan idir : na *tugaibh* air nèamh,
oir is e rìgh-chaithir Dhé e.
35 Na *tugaibh* air an talamh, oir is e
stòl a chos e : na *tugaibh* air Ierusalem,
oir is e baile an rìgh mhòir e[f].
36 Na tabhair mionnan air do cheann,
oir cha-n urrainn thu aon fhuiltein a
dheanamh geal no dubh.

B.C. 31.
a Luc. 6. 20, &c.
b Air. 35. 16-31
c Isa. 57. 15; 66. 2
d Isa. 61. 2, 3; Ese. 7. 16
e Eoin 16. 20; 2 Cor. 1. 7
f 1 Eoin 3. 15
1 's e sin, *fear nach fiù.*
g Salm 37. 11
h Salm 145. 19; Isa. 55. 1; Eoin 4. 14; 6. 48-58
i Deut. 16. 16, 17
j Salm 41. 1, 2; Isa. 58. 6-11
k Salm 24. 3, 4
l Eabh. 12. 14; 1 Eoin 3. 2, 3
m Salm 34. 14; Ròm. 14. 17-19
n Phil. 2. 15
o 1 Tim. 2. 8
p 1 Pead. 3. 13, 14; 4. 12-16
q Luc. 12. 58, 59
r 2 Tes. 1. 4-7
s Marc. 9. 50
t Iob 31. 1; Gnà. 6. 25
u Phil. 2. 15
v Marc. 9. 43; 1 Cor. 9. 27; Gal. 5. 24
w Ròm. 8. 13
x 1 Pead. 2. 12
y Isa. 42. 21; Ròm. 3. 31
z Deut. 24. 1; Ier. 3. 1
a Salm 40. 6-8
b caib. 19. 9; Mal. 2. 14-16
c Luc. 16. 17
d Lebh. 19. 12; Air. 30. 2; Deut. 23. 23
e 1 Sam. 2. 30
f Salm 48. 2
g caib. 23. 23-28; Phil. 3. 9

37 Ach gu ma h-e is còmhradh dhuibh,
Seadh, seadh ; Ni h-eadh, ni h-eadh : oir
ge b'e ni a bhitheas os ceann so, is ann o'n
olc a tha e[a].
38 Chuala sibh gu-n dùbhradh, Sùil air
son sùla[b], agus fiacail air son fiacla.
39 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Na
cuiribh an aghaidh an uilc[d]: ach ge b'e
neach a bhuaileas thu air do ghiall deas[e],
tionndaidh thuige an giall eile mar an
ceudna.
40 Agus an ti le'm b'àill thusa a thag-
radh 's an lagh, agus do chòta a bhunt-
ainn dhìot, leig leis d'fhalluinn mar an
ceudna.
41 Agus ge b'e 'bheir leis mìle a
dh'aindeoin thu, imich leis dà mhìle.
42 Tabhair do'n ti a dh'iarras ort ; agus
uaithsan le'm bu mhiann iasachd fhaot-
ainn uait, na pill air falbh[g].
43 Chuala sibh gu-n dùbhradh, Gràdh-
aichidh tu do choimhearsnach[i], agus
ithidh fuath agad do d' nàmhaid.
44 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Bitheadh
gràdh agaibh do 'ur naimhdibh[k], beann-
aichibh an dream a mhallaicheas sibh,
deanaibh maith do na daoinibh air am
beag sibh, agus deanaibh urnuigh air son
na muinntir a tha 'buntuinn ruibh gu
naimhdeil[n], agus a tha 'g 'ur geur-lean-
mhuinn :
45 A chum gu-m bi sibh 'n 'ur cloinn
aig 'ur n-Athair a tha air nèamh : oir tha
esan a' tabhairt air a ghréin féin éirigh
air na droch dhaoinibh[s], agus air na deadh
dhaoinibh, agus a' cur uisge air na fìrean-
aibh agus air na neo-fhìreanaibh.
46 Oir ma bhitheas gràdh agaibh do'n
mhuinntir aig am bheil gràdh dhuibh,
ciod an duais a gheibh sibh? nach 'eil
eadhon na cìs-mhaoir a' deanamh an ni
'cheudna ?
47 Agus ma chuireas sibh fàilte air 'ur
bràithribh féin a mhàin, ciod a tha sibh
a' deanamh thar *chàich*? nach 'eil na cìs-
mhaoir féin a' deanamh an ni cheudna?
48 Air an aobhar sin bithibh-se coimh-
lionta[y] mar tha 'ur n-Athair a tha air
nèamh coimhlionta.

## CAIB. VI.

1 *Tha Criosd a' labhairt mu dhéirce,* 5 *mu urnuigh,* 14 *mu mhaitheanas d'ar bràithribh,* 16 *mu thrasgadh,* 25 *agus mu ro chùram an t-saoghail so.*

THUGAIBH an aire nach toir sibh 'ur
déirc' 'am fianuis dhaoine, chum gu-m
faicear leo sibh ; no cha-n fhaigh sibh
duais o 'ur n-Athair a tha air nèamh.
2 Uime sin, an uair a bheir thu do
dhéirce, na toir fainear galltromp a
shéideadh romhad, mar a ni na cealgair-
ean, anns na sionagogaibh, agus anns na
sràidibh, a chum gu faigh iad glòir o
dhaoinibh. Gu fìrinneach tha mise ag
ràdh ruibh, gu bheil an tuarasdal aca.
3 Ach an uair a bheir thusa déirce, na
bitheadh fios aig do làimh chlì ciod a tha
do làmh dheas a' deanamh ;
4 Chum gu-m bi do dhéirc' 'an uaig-
nidheas : agus bheir d'Athair a chi ann
an uaignidheas, duais dhuit gu follais-
each[c].
5 Agus an uair a ni thu urnuigh, na bi
mar luchd an fhuar-chràbhaidh : oir is
ionmhuinn leo urnuigh a dheanamh anns
na sionagogaibh, agus ann an coinneach-
adh nan sràid 'n an seasamh, chum gu
faicear le daoinibh iad, Gu deimhin tha
mise ag ràdh ruibh, gu bheil an tuaras-
dal aca[f].
6 Ach thusa, an uair a ni thu urnuigh,
imich a steach do d' sheòmar, agus air
dùnadh do dhoruis duit, dean urnuigh ri
d'Athair a tha ann an uaignidheas, agus
bheir d'Athair a chi ann an uaignidheas,
duais dhuit gu follaiseach[h].
7 Ach an uair a ni sibh urnuigh na
gnàthaichibh ath - iarrtais dhìomhain[j],
mar na cinnich : oir saoilidh iadsan gu-n
éisdear riu air son lìonmhoireachd am
briathar[l].
8 Uime sin na bithibh-se cosmhuil riu :
oir tha fios aig 'ur n-Athair cia iad na
nithe a tha dh'uireasbhuidh oirbh[m], mu-n
iarr sibh air iad.
9 Air an aobhar sin deanaibh-se urnuigh
air a' mhodh so : Ar n-Athair[o] a ta air
nèamh, Gu naomhaichear d'ainm[p].
10 Thigeadh do rìoghachd[q]. Deanar
do thoil air an talamh[r], mar *a nithear* air
nèamh.
11 Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran
laitheil[t].
12 Agus maith dhuinn ar fiachan[u],
amhuil a mhaitheas sinne d'ar luchd-
fiach.
13 Agus na leig ann am buaireadh
sinn[v]; ach saor sinn o olc[w]: oir is leatsa
an rìoghachd, agus an cumhachd, agus a'
ghlòir[x], gu sìorruidh. Amen.
14 Oir ma mhaitheas sibh an cionta do
dhaoinibh, maithidh 'ur n-Athair nèamh-
aidh dhuibh-se mar an ceudna :
15 Ach mur maith sibh an cionta do
dhaoinibh, cha mhò a mhaitheas 'ur
n-Athair dhuibh-se 'ur cionta[z].
16 Agus an uair a ni sibh trasgadh, na
bitheadh gruaim air 'ur gnùis, mar luchd
an fhuar-chràbhaidh : oir cuiridh iadsan
mi-dhreach air an aghaidh chum gu faicear
le daoinibh iad a bhi 'trasgadh[a]. Tha mi
ag ràdh ruibh gu fìrinneach, gu bheil an
tuarasdal aca.
17 Ach thusa, an uair a ni thu trasgadh,
cuir oladh air do cheann, agus ionnail
d'aghaidh :
18 Chum nach faicear le daoinibh gu
bheil thu a' deanamh trasgaidh, ach le
d'Athair a tha ann an uaignidheas: agus
bheir d'Athair a chi ann an uaignidheas,
duais dhuit gu follaiseach.
19 Na taisgibh dhuibh féin ionmhais
air an talamh[b], far am mill an leòmann

B.C. 31.

a Seum. 5. 12
b Ecs. 21. 24
c Luc. 8. 17; 14. 14
d Gnà. 20. 22; 24. 29; Ròm. 12. 17-19
e Isa. 50. 6; 1 Pead. 2. 20-23
f Gnà. 16. 5; Seum. 4. 6
g Deut. 15. 7, 11
h Salm 34. 15; Isa. 65. 24
i Deut. 23. 6
j Ecl. 5. 2
k Ròm. 12. 14, 20
l 1 Ri. 18. 26, &c.
m Luc. 12. 30; Eoin 16. 23-27
n Luc. 23. 34; Gnio. 7. 60
o Ròm. 8. 15
p Salm 111. 9; 139. 20
q caib. 16. 28; Tais. 11. 15
r Salm 103. 20, 21
s Iob 25. 3; Gnio. 14. 17
t Gnà. 30. 8; Isa. 33. 16
u caib. 18. 21-35; Luc. 7. 40-48
v caib. 26. 41; Luc. 22. 40, 46
w Eoin 17. 15
x Tais. 5. 12, 13
y Gen. 17. 1; Deut. 18. 13; Col. 1. 28
z Eph. 4. 31; Seum. 2. 13
a Isa. 58. 3, 5
b Gnà. 23. 4; Luc. 18. 24, 25; Eabh. 13. 5

agus a' mheirg e, agus far an cladhaich na mèirlich a stigh agus an goid iad.

20 Ach taisgibh ionmhais dhuibh féin air nèamh[b], far nach mill an leòmann no a' mheirg, agus nach cladhaich, agus nach goid na mèirlich.

21 Oir ge b'e àite 's am bheil 'ur n-ionmhas, is ann an sin a bhitheas 'ur cridhe mar an ceudna[c].

22 Is i an t-sùil solus a' chuirp[d]: uime sin ma bhitheas do shùil glan, bithidh do chorp uile làn soluis.

23 Ach ma bhitheas do shùil gu h-olc[f], bithidh do chorp uile dorcha. Air an aobhar sin ma tha an solus a tha annad 'n a dhorchadas, cia mòr an dorchadas sin!

24 Cha-n urrainn neach air bith seirbhis a dheanamh do dhà thighearn[h]: oir an dara cuid bithidh fuath aige do neach aca, agus gràdh do neach eile; no gabhaidh e le neach aca, agus ni e tàir air neach eile. Cha-n urrainn sibh seirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhamon[i].

25 Uime sin, tha mise ag ràdh ruibh, Na bitheadh ro chùram oirbh mu thimchioll 'ur beatha[k], ciod a dh'itheas no 'dh'òlas sibh; no mu thimchioll 'ur cuirp, ciod a chuireas sibh umaibh. Nach mò a' bheatha na 'm biadh, agus an corp na'n t-eudach?

26 Amhaircibh air eunlaith an athair: oir cha chuir iad sìol, agus cha bhuain iad, agus cha chruinnich iad ann an saibhlibh: gidheadh tha 'ur n-Athair nèamhaidh-se 'g am beathachadh[n]. Nach fearr sibhse gu mòr na iadsan?

27 Agus cò agaibh le mòr-chùram a dh'fheudas aon làmh-choille a chur r'a àirde féin?

28 Agus c'ar son a tha sibh ro chùramach mu thimchioll 'ur culaidh? fòghlumaibh cionnus tha na lilighean a' fàs 's a' mhachair; cha saothraich iad, agus cha snìomh iad.

29 Gidheadh tha mise ag ràdh ruibh, Nach robh Solamh féin 'n a uile ghlòir, air 'eideadh mar aon diubh so.

30 Air an aobhar sin, ma tha Dia mar sin a' sgeadachadh feoir na macharach' a tha an diugh ann, agus am màireach air a thilgeadh 's an àmhuinn, nach mò na sin *a sgeadaicheas* e sibhse, a dhaoine air bheag creidimh[q]?

31 Uime sin na bithibh làn de chùram[r], ag ràdh, Ciod a dh'itheas sinn? no ciod a dh'òlas sinn? no ciod a chuireas sinn umainn?

32 (Oir iad so uile iarraidh na Cinnich;) oir tha fios aig 'ur n-Athair nèamhaidh gu bheil feum agaibh-se air na nithibh so uile.

33 Ach iarraibh air tùs[u] rìoghachd Dhé, agus 'fhìreantachd-san, agus cuirear na nithe so uile ruibh[v].

34 Uime sin, na bitheadh ro chùram oirbh mu thimchioll an là màireach: oir

B.C. 31.

[a] Deut. 33. 25; Eabh. 13. 5, 6
[b] Isa. 33. 6; Luc. 12. 33, 34; 1 Tim. 6. 19
[c] Col. 3. 1-3
[d] Luc. 11. 34, 36
[e] Luc. 6. 37; Ròm. 2. 1; 1 Cor. 4. 5
[f] Gnà. 28. 22; Marc. 7. 22
[g] Bre. 1. 7
[h] Luc. 16. 13
[i] Gal. 1. 10; 2 Tim. 4. 10; Seum. 4. 4
[j] Gal. 6. 1
[k] 1 Cor. 7. 32; Phil. 4. 6
[l] Gnà. 9. 7, 8, 23. 9
[m] Isa. 55. 6; Luc. 18. 1
[n] Iob 38. 41; Luc. 12. 24
[o] Salm 81. 10, 16; Eoin 14. 13, 14; 1 Eoin 3. 22, 5. 14, 15
[p] Gnà. 8. 17; Ier. 29. 12, 13
[q] caib. 8. 26
[r] Salm 37. 3, 55. 22; 1 Pead. 5. 7
[s] Lebh. 19. 18; Ròm. 13. 8-10; Gal. 5. 14
[t] Luc. 13. 24
[u] 1 Tim. 4. 8
[v] Lebh. 25. 20, 21; 1 Ri. 3. 13; Salm 37. 25; Marc. 10. 30
[w] caib. 20. 16, 25. 1-12; Ròm. 9. 27, 29
[x] Deut. 13. 1-3; Ier. 23. 13-16; 1 Eoin 4. 1

bithidh a làn de chùram air an là màireach mu thimchioll a nithe féin[a]. *Is* leòir do'n là 'olc féin.

## CAIB. VII.

*1 Tha ar Slànuighear a' cronachadh breth ghràd, 6 a' toirmeasg nithe naomha 'chur 'an neo-shuim, 7 agus ag orduchadh urnuigh a dheanamh. 13 Chomhairlich e do gach neach dol a steach air an dorus chumhann.*

NA tugaibh breth[e], chum nach toirear breth oirbh.

2 Oir a réir na breth a bheir sibh, bheirear breth oirbh: agus leis an tomhas le an tomhais sibh, tomhaisear dhuibh a rìs[g].

3 Agus c'ar son a tha thu a' faicinn an smùirnein a tha 'an sùil do bhràthar, ach nach 'eil thu 'toirt fainear na sail' a tha ann do shùil féin?

4 No cionnus a their thu ri d'bhràthair, Fulaing dhomh an smùirnein a spìonadh as do shùil; agus, feuch, an t-sail ann do shùil féin?

5 A chealgair, buin air tùs an t-sail as do shùil féin[j]; agus an sin is léir dhuit gu maith an smùirnein a bhuntainn á sùil do bhràthar.

6 Na toiribh an ni naomh do na madraidh, agus na tilgibh 'ur nèamhnuidean 'am fianuis nam muc[l], air eagal gu-n saltair iad orra le'n cosaibh, agus air pilltinn doibh gu reub iad sibh féin as a chéile.

7 Iarraibh, agus bheirear dhuibh[m]: siribh, agus gheibh sibh: buailibh *an dorus*, agus fosgailear dhuibh:

8 Oir gach uile neach a dh'iarras, glacaidh e[o]: agus ge b'e a shireas, gheibh e[p]: agus do'n ti a bhuaileas *an dorus*, fosgailear.

9 Oir cò an duine agaibh-se, ma's e's gu-n iarr a mhac aran, a bheir clach dha?

10 Agus ma's iasg a dh'iarras e, an toir e nathair dha?

11 Air an aobhar sin ma's aithne dhuibh-se a tha olc, tiodhlacan maithe a thabhairt do 'ur cloinn, nach mò na sin a bheir 'ur n-Athair a tha air nèamh nithe maithe dhoibhsan a dh'iarras air *iad*?

12 Uime sin, gach uile ni 'bu mhiann leibh daoine a dheanamh dhuibh-se, deanaibh-se a' leithid dhoibh-san mar an ceudna: oir is e so an lagh agus na fàidhean[s].

13 Imichibh a steach air an dorus chumhann[t]: oir is farsuinn an dorus, agus is leathan an t-slighe a tha 'treòrachadh chum sgrios, agus is lìonmhor iad a tha 'dol a steach oirre:

14 Ach is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe a tha 'treòrachadh chum na beatha, agus is tearc iad a tha 'g amas oirre[w].

15 Coimheadaibh sibh féin o na fàidhibh bréige[x], a thig d'ur n-ionnsuidh ann

an culaidhibh chaorach, ach a tha o'n leth a stigh 'n am madaidh-alluidh[a].

16 Air an toradh aithnichidh sibh iad[b]: an tionail daoine dearcan-fìona de dhrisibh, no figean de na foghannain?

17 Agus mar sin bheir gach uile chraobh mhaith toradh maith[c]: ach bheir an droch chraobh droch thoradh.

18 Cha-n fheud a' chraobh mhaith droch thoradh a ghiùlan, no an droch chraobh toradh maith a thabhairt.

19 Gach uile chraobh nach giùlain toradh maith[f], gearrar sìos i, agus tilgear 's an teine i.

20 Air an aobhar sin, is ann air an toradh a dh'aithnicheas sibh iad.

21 Cha-n e gach uile neach a their riumsa, A Thighearn', a Thighearn'[h], a théid a steach do rìoghachd nèimh; ach an ti a ni toil m' Athar-sa a tha air nèamh.

22 Is iomadh iad a their riumsa 's an là ud, A Thighearn', a Thighearn', nach d' rinn sinn fàidheadaireachd ann ad ainm-sa[j]? agus ann ad ainm-sa nach do thilg sinn a mach deamhain? agus ann ad ainm-sa nach d' rinn sinn iomadh mìorbhuil?

23 Agus an sin aidichidh mise gu follaiseach dhoibh, Cha b'aithne dhomh riamh sibh: imichibh uam[l], a luchd-deanamh na h-eucorach.

24 Air an aobhar sin, gach uile neach a chluinneas na briathra so agamsa[m], agus a ni iad, samhlaichidh mi e ri duine glic[n], a thog a thigh air carraig:

25 Agus thuirling an t-uisge, agus thàinig na tuiltean, agus shéid na gaothan, agus bhuail iad air an tigh sin: agus cha do thuit e, oir bha a bhunait suidhichte air carraig.

26 Agus gach uile neach a chluinneas na briathra so agamsa, agus nach coimhlion iad, samhlaichear e ri duine amaideach[r] a thog a thigh air a' ghaineamh:

27 Agus thuirling an t-uisge, agus thàinig na tuiltean, agus shéid na gaothan, agus bhuail iad air an tigh sin[t]: agus thuit e; agus bu mhòr a thuiteam[u].

28 Agus tharladh, an uair a chrìochnaich Iosa na briathra so, gu-n do ghabh am pobull iongantas r'a theagasg-san[v]:

29 Oir theagaisg e iad mar neach aig an robh cumhachd, agus cha-n ann mar na sgrìobhaichean.

## CAIB. VIII.

1 *Ghlan Criosd an lobhar;* 5 *shlànuich e seirbhiseach ceannaird-ceud;* 14 *agus màthair-chéile Pheadair:* 23 *chiùinich e an fhairge,* 28 *agus thilg e mach deamhain á dithis dhaoine.*

AGUS air teachd a nuas o'n bheinn dha, lean cuideachd mhòr e.

2 Agus, feuch, thàinig lobhar[z], agus rinn e aoradh dha, ag ràdh, A Thighearna, ma's àill leat, is comasach thu air mise a ghlanadh.

3 Agus shìn Iosa mach a làmh, agus bhean e ris, ag ràdh, Is àill leam; bi thusa glan. Agus air ball bha a luibhre air a glanadh.

4 Agus thubhairt Iosa ris, Feuch nach innis thu do dhuine sam bith[d], ach imich, taisbein thu féin do'n t-sagart, agus thoir d'a ionnsuidh an tiodhlac a dh'àithn Maois[e], mar fhianuis dhoibh.

5 Agus air dol do Iosa a steach do Chapernaum, thàinig d'a ionnsuidh ceannard-ceud[g], a' guidhe air,

6 Agus ag ràdh, A Thighearna, tha m'òglach 'n a luidhe a stigh ann am pairilis, *agus* air a phianadh gu h-anabarrach.

7 Agus thubhairt Iosa ris, Théid mise, agus slànuichidh mi e.

8 Agus air freagairt do'n cheannard-ceud, thubhairt e, A Thighearna, cha-n airidh mise[i] air thusa a theachd a steach fo m' chléith: ach a mhàin abair am focal, agus slànuichear m'òglach[k].

9 Oir is duine mise féin a tha fo ùghdarras, aig am bheil saighdearan fodham: agus their mi ris an fhear so, Imich, agus imichidh e: agus ris an fhear so eile, Thig, agus thig e: agus ri m' sheirbhiseach, Dean so, agus ni se e.

10 'N uair a chual' Iosa so, ghabh e iongantas, agus thubhairt e ris a' mhuinntir a lean e, Gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, ann an Israel féin nach d'fhuair mi creidimh co mòr as so[o].

11 Agus tha mi ag ràdh ruibh, gu-n tig mòran o'n àird an ear, agus o'n àird an iar[p], agus gu-n suidh iad maille ri Abraham, agus Isaac, agus Iacob, ann an rìoghachd nèimh:

12 Ach gu-n tilgear clann na rìoghachd[q] ann an dorchadas a tha 'n leth a muigh; bithidh an sin gul agus giosgan fhiacal[s].

13 Agus thubhairt Iosa ris a' cheannard-ceud, Imich romhad, agus bitheadh e dhuit a réir mar a chreid thu. Agus shlanuicheadh 'òglach air an uair sin féin.

14 Agus an uair a thàinig Iosa gu tigh Pheadair, chunnaic e màthair a mhnatha 'n a luidhe[w], agus i ann am fiabhrus[1].

15 Agus bhean e r'a làimh, agus dh'fhàg am fiabhrus i: agus dh'éirich i, agus rinn i frithealadh dha.

16 Agus an uair a bha am feasgar air teachd, thug iad d'a ionnsuidh mòran anns an robh deamhain[x]; agus thilg e na spioraid a mach le 'fhocal, agus shlànuich e iadsan uile a bha euslan:

17 A chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh le Esaias am fàidh[y], ag ràdh, Ghabh esan ar n-anmhuinneachdan air féin, agus ghiùlain e ar n-euslaintean.

18 Agus an uair a chunnaic Iosa sluagh

B.C. 31.

[a] caib. 12. 33
[b] caib. 12. 33
[c] Luc. 6. 43, 45
[d] caib. 12. 16-19
[e] Lebh. 14. 3, &c.
[f] caib. 3. 10 Eoin 15. 2, 6
[g] Luc. 7. 2, &c.
[h] caib. 25. 11, 12 Isa. 48. 1, 2 Luc. 6. 46 13. 25 Ròm. 2. 13
[i] Salm 10. 17 Luc. 15. 19, 21 18. 13, 14
[j] Air. 24. 4 1 Ri. 22. 11, &c. Ier. 23. 13, &c. 1 Cor. 13. 2
[k] Salm 33. 9 107. 20 Eoin 5. 8
[l] caib. 25. 41 Salm 5. 5 Tais. 22. 15
[m] Luc. 6. 47, &c.
[n] Salm 111. 10 119. 99, 130
[o] caib. 15. 28
[p] Isa. 2. 2, 3 Luc. 13. 29 Gnio. 11. 18 Eph. 3. 6 Tais. 7. 9
[q] Ròm. 2. 25-29
[r] 1 Sam. 2. 30 Ier. 8. 6
[s] caib. 13. 42, 50
[t] 1 Cor. 3. 13
[u] Eabh. 10. 26, 27
[v] Ier. 23. 29 Marc. 6. 2
[w] Marc. 1. 30, 31 Luc. 4. 38, 39
[1] *an teasaich.*
[x] Marc. 1. 32, &c.
[y] Isa. 53. 4 1 Pead. 2. 24
[z] Marc. 1. 40, &c. Luc. 5. 12, &c.

mòr m'a thimchioll, dh'àithn e dol á sin do'n taobh eile.

19 Agus thàinig sgrìobhaiche àraidh, agus thubhairt e ris, A Mhaighstir, leanaidh mise thu, ge b'e taobh a théid thu[a].

20 Agus thubhairt Iosa ris, Tha tuill aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an athair; ach cha-n 'eil aig Mac an duine ionad anns an cuir e a cheann fodha[c].

21 Agus thubhairt fear eile d'a dheisciobluibh ris, A Thighearna, leig dhomh-sa imeachd air tùs agus m'athair adhlacadh[e].

22 Ach thubhairt Iosa ris, Lean mise, agus leig leis na mairbh am mairbh féin adhlacadh.

23 Agus air dol dhasan a steach do luing, lean a dheisciobuil e.

24 Agus, feuch, dh'éirich doinionn mhòr air an fhairge[g], ionnus gu-n d'fholaich na tuinn an long: ach bha esan 'n a chodal.

25 Agus thàinig a dheisciobuil d'a ionnsuidh, agus dhùisg iad e, ag ràdh, A Thighearna, teasairg sinn: tha sinn caillte.

26 Agus thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh fo eagal, sibhse air bheag creidimh[h]? An sin dh'éirich e[i], agus chronaich e na gaothan agus an fhairge; agus bha ciùine mhòr ann.

27 Ach ghabh na daoine iongantas, ag ràdh, Ciod e a' ghnè dhuine so, gu bheil na gaothan féin agus an fhairge ùmhal dha?

28 Agus air teachd dha do'n taobh eile[k], gu tìr na Gergeseneach[1], thachair dithis dhaoine air, anns an robh deamhain, a' teachd a mach as na h-àitibh-adhlaic, agus iad ro gharg, ionnus nach feudadh duine sam bith an t-slighe sin a ghabhail.

29 Agus, feuch, ghlaodh iad, ag ràdh, Ciod e ar gnothuch-ne riut, Iosa a Mhic Dhé? An d' thàinig thu an so g'ar pianadh roimh an àm?

30 Agus bha treud mhòr mhuc 'am fad uatha[m], ag ionaltradh.

31 Agus dh'iarr na deamhain a dh'athchuinge air-san, ag ràdh, Ma thilgeas tu mach sinn, leig dhuinn dol 's an treud mhuc ud.

32 Agus thubhairt e riu, Imichibh. Agus air dol a mach dhoibh, chaidh iad anns an treud mhuc: agus, feuch, ruith an treud mhuc uile gu dian sìos air ionad corrach, do'n fhairge; agus chailleadh 's na h-uisgeachaibh iad.

33 Agus theich na buachaillean, agus chaidh iad do'n bhaile, agus dh'innis iad na nithe so uile, agus na thachair dhoibhsan anns an robh na deamhain.

34 Agus, feuch, chaidh am baile uile a mach a choinneachadh Iosa; agus an uair a chunnaic iad e, ghuidh iad air imeachd as an crìochaibh-san[q].

B.C. 31.

a Luc. 9. 57, 58
b caib. 4. 13
c 2 Cor. 8. 9
d Marc. 2. 3-12; Luc. 5. 18-26
e 1 Ri. 19. 20
f Marc. 5. 34
g Marc. 4. 37, &c.; Luc. 8. 23, &c.
h caib. 14. 30, 31
i Iob 38. 11; Salm 65. 7; 107. 29
j Gnio. 4. 21; Gal. 1. 24
k Marc. 5. 1; Luc. 8. 26, &c.
1 *Gadareneach.*
l Marc. 2. 14; Luc. 5. 27, &c.
m Lebh. 11. 7
n caib. 11. 19; Luc. 15. 2; Eabh. 5. 2
o caib. 12. 7; Gnà. 21. 3; Hos. 6. 6; Mic. 6. 6-8
p Luc. 24. 27; Gnio. 5. 37; 2 Pead. 3. 9
q Iob 21. 14; Luc. 5. 8; Gnio. 16. 39

## CAIB. IX.

1 *An déigh do Chriosd neach air an robh am pairilis a leigheas,* 9 *ghairm e Mata o bhòrd na cìse;* 10 *dh'ith e maille ri cìs-mhaoir agus ri peacaich;* 20 *shlànuich e bean air an robh dortadh fola;* 32 *agus duine balbh anns an robh deamhan.*

AGUS air dol ann an luing dha, chaidh e thar *an uisge*, agus thàinig e d'a bhaile féin[b].

2 Agus, feuch, thug iad d'a ionnsuidh duine air an robh am pairilis[d], 'n a luidhe air leabaidh: agus an uair a chunnaic Iosa an creidimh, thubhairt e ri fear na pairilis, Bitheadh deadh mhisneach agad, a mhic[f], tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit.

3 Agus, feuch, thubhairt dream àraidh de na sgrìobhaichibh annta féin, Tha am fear so a' labhairt toibheim.

4 Agus air do Iosa an smuaintean fhaicinn, thubhairt e, C'ar son a tha sibh a' smuaineachadh uilc ann 'ur cridheachaibh?

5 Oir cia is usa a ràdh, Tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit? no a ràdh, Eirich agus imich?

6 Ach a chum gu-m bi fios agaibh gu bheil cumhachd aig Mac an duine peacaidhean a mhaitheadh air an talamh, (thubhairt e an sin ri fear na pairilis,) Eirich, tog do leabadh, agus imich do d' thigh.

7 Agus dh'éirich e, agus chaidh e d'a thigh féin.

8 Ach an uair a chunnaic am pobull *so*, ghabh iad iongantas, agus thug iad glòir do Dhia[j], a thug a' leithid so a chumhachd do dhaoinibh.

9 Agus a' dol do Iosa as an àite sin, chunnaic e duine 'n a shuidhe aig bòrd na cìse[l], d'am b'ainm Mata; agus thubhairt e ris, Lean mise. Agus dh'éirich e, agus lean se e.

10 Agus tharladh, air suidhe do Iosa aig biadh 's an tigh, feuch, thàinig mòran chìs-mhaor agus pheacach, agus shuidh iad sìos maille ris-san agus r'a dheisciobluibh.

11 Agus an uair a chunnaic na Phairisich *so*, thubhairt iad r'a dheisciobluibh, C'ar son a dh'itheas 'ur Maighstir-se maille ri cìs-mhaoir agus ri peacaich[n]?

12 Ach an uair a chual' Iosa *so*, thubhairt e riu, Cha-n ann aig a' mhuinntir a tha slàn a tha feum air an léigh, ach aig a' mhuinntir a tha euslan.

13 Ach imichibh agus fòghlumaibh ciod is ciall da so, Tròcair is àill leam, agus cha-n ìobairt[o]: oir cha d' thàinig mise a ghairm nam fìreanach, ach nam peacach chum aithreachais[p].

14 An sin thàinig deisciobuil Eoin d'a ionnsuidh, ag ràdh, C'ar son a tha sinne agus na Phairisich a' trasgadh gu minic, ach ni 'm bheil do dheisciobuil-sa a' trasgadh?

15 Agus thubhairt Iosa riu, Am feud

clann seòmair an fhir-nuadh-phòsda 'bhi
brònach, am feadh a bhitheas am fear-
nuadh-pòsda maille riu[a]? Ach thig na
làithean anns an toirear am fear-nuadh-
pòsda uatha, agus an sin ni iad trasg-
adh[c].
16 Cha chuir duine sam bith mìr a
dh'eudach nuadh air seann eudach: oir
buinidh an ni a chuireadh g'a lìonadh
suas as an eudach, agus nithear an reub-
adh na's miosa.
17 Cha mhò a chuireas daoine fìon
nuadh ann an seann searragaibh: no
brisear na searragan[f], agus dòirtear am
fìon, agus caillear na searragan: ach
cuiridh iad fìon nuadh ann an searrag-
aibh nuadha, agus bithidh iad araon
tèaruinte.
18 'N uair a bha e a' labhairt nan
nithe so riu[h], feuch, thàinig uachdaran
àraidh, agus thug e aoradh dha, ag ràdh,
Fhuair mo nighean bàs air ball: ach thig-
sa agus cuir do làmh oirre agus bithidh i
beò.
19 Agus dh'éirich Iosa, agus lean e féin
agus a dheisciobuil e.
20 (Agus, feuch, thàinig bean[k], air an
robh dòrtadh fola ré dhà bhliadhna dheug,
air a chùlaobh, agus bhean i ri iomall
'eudaich:
21 Oir thubhairt i innte féin, Ma bhean-
as mi ach ri 'eudach[m], bithidh mi slàn.
22 Ach air tionndadh do Iosa mu'n
cuairt, chunnaic e i, agus thubhairt e,
A nighean, bitheadh deadh mhisneach
agad; shlànuich do chreidimh thu[n].
Agus bha a' bhean slàn o'n uair sin.)
23 Agus an uair a thàinig Iosa gu tigh
an uachdarain, agus a chunnaic e an
luchd-ciùil, agus a' chuideachd a' dean-
amh toirm *bhròin*[o],
24 Thubhairt e riu, Imichibh roimhibh,
oir cha-n 'eil an nigheanag marbh ach
'n a codal[q]. Agus rinn iad gàire fochaid
ris.
25 Ach an uair a chuireadh a' chuid-
eachd a mach[r], chaidh e a steach, agus
rug e air làimh oirre, agus dh'éirich an
nigheanag.
26 Agus chaidh iomradh sin a mach air
feadh na tìre sin uile.
27 Agus an uair a dh'imich Iosa as a
sin, lean dithis dhall e[t], ag éigheach, agus
ag ràdh, A Mhic Dhaibhidh[u], dean tròcair
oirnne.
28 Agus an uair a thàinig e steach do'n
tigh, thàinig na doill d'a ionnsuidh: agus
thubhairt Iosa riu, Am bheil sibh a'
creidsinn gur comasach mise air so a
dheanamh? Thubhairt iad ris, Tha, a
Thighearn'.
29 An sin bhean e ri an sùilibh, ag
ràdh, Bitheadh e dhuibh a réir 'ur creidimh.
30 Agus dh'fhosgladh an sùilean, agus
bhagair Iosa gu geur iad, ag ràdh, Faicibh
nach faigh neach air bith fios air so[y].
31 Ach an uair a dh'imich iad a mach,

B.C. 31.

[a] caib. 25. 1-10
Eoin 3. 29
[b] caib. 12. 22
Luc. 11. 14
[c] Isa. 22. 12
Luc. 24. 13-21
[d] Isa. 35. 6
[e] caib. 12. 24
Marc. 3. 22
Luc. 11. 15
[f] Iob 32. 19
[1] *bhailtean mòra agus beaga.*
[g] caib. 4. 23
[h] Marc. 5. 22
Luc. 8. 41, &c.
[i] Air. 27. 17
1 Ri. 22. 17
Ese. 34. 5
Sech. 10. 2
[j] Luc. 10. 2
Eoin 4. 35
[k] Marc. 5. 25
Luc. 8. 43
[l] Salm 68. 11
[m] Gnio. 19. 12
[n] Luc. 7. 50
18. 42
Gnio. 14. 9
[o] 2 Each. 35. 25
[p] Marc. 3. 13, 14
Luc. 9. 1, &c.
[q] Gnio. 20. 10
[r] 2 Ri. 4. 33, &c.
Marc. 5. 34
[s] Luc. 6. 13
[t] caib. 20. 30-34
[u] caib. 15. 22
Marc. 10. 47, 48
Luc. 18. 38, 39
[v] 2 Ri. 17. 24
[w] Gnio. 13. 46
Isa. 53. 6
Ier. 50. 6, 17
[x] caib. 3. 2
Luc. 9. 2
[y] caib. 12. 16
Isa. 42. 2
52. 13

sgaoil iad a chliù air feadh na dùthcha
sin uile.
32 Agus a' dol dhoibhsan a mach, feuch,
thug iad d'a ionnsuidh duine balbh anns
an robh deamhan[b].
33 Agus an déigh do an deamhan a bhi
air a thilgeadh a mach, labhair am balbh-
an[d]: agus ghabh an sluagh iongantas, ag
ràdh, Cha-n fhacas a' leithid so ann an
Israel riamh.
34 Ach thubhairt na Phairisich, Troimh
phrionnsa nan deamhan tha e a' tilgeadh
a mach dheamhan[e].
35 Agus ghabh Iosa mu chuairt nan
uile chaithrichean[1] agus bhailtean[g], a'
teagasg 'n an sionagogaibh, agus a' sear-
monachadh soisgeil na rìoghachd, agus a'
slànuchadh gach uile euslaint' agus eucail
am measg a' phobuill.
36 Ach an uair a chunnaic e an sluagh,
ghabh e truas diubh, air son gu-n robh iad
air fannachadh, agus air an sgapadh o
'chéile, mar chaoraich aig nach 'eil buach-
aille[i].
37 An sin thubhairt e r'a dheisciobluibh,
Gu deimhin is mòr am fogharadh[j], ach is
tearc an luchd-oibre.
38 Uime sin, guidhibh-se air Tighearn'
an fhogharaidh, luchd-oibre 'chur a mach
chum 'fhogharaidh féin[l].

## CAIB. X.

1 *Chuir Criosd a mach a dhà Abstol dheug, agus thug e cumhachd dhoibh mìorbhuilean a dheanamh:* 5 *theagaisg e iad:* 16 *thug e misneach dhoibh an aghaidh geur-leanmhuinn,* 40 *agus gheall e beannachadh do'n dream a ghabhadh riu.*

AGUS air gairm a dhà dheisciobul
dheug d'a ionnsuidh, thug e cumh-
achd dhoibh an aghaidh nan spiorad
neòghlan[p], gu an tilgeadh a mach, agus
a shlànuchadh gach gnè euslaint', agus
gach gnè eucail.
2 Agus is iad so ainmean an dà Abstol
dheug[s]; an ceud *fhear*, Simon d'an goir-
ear Peadar, agus Aindreas a bhràthair,
Seumas mac Shebede, agus Eoin a
bhràthair;
3 Philip agus Bartolemeus, Tomas, agus
Mata an cìs-mhaor, Seumas mac Alphéuis,
agus Lebéus d'an co-ainm Tadéus;
4 Simon an Cànanach, agus Iudas
Iscariot, an neach fòs a bhrath esan.
5 Chuir Iosa an dà fhear dheug so a
mach a' tabhairt àithne dhoibh, ag ràdh,
Na gabhaibh gu slighe nan Cinneach,
agus na rachaibh a steach do *aon* bhaile
a bhuineas do na Samaritanaich[v]:
6 Ach gu ma fearr leibh dol a dh'ionn-
suidh chaorach chaillte tighe Israeil[w].
7 Agus air imeachd dhuibh, searmon-
aichibh, ag ràdh, Tha rìoghachd nèimh
am fagus[x].
8 Leighisibh an dream a tha tinn, glan-
aibh na lobhair, [dùisgibh na mairbh,]

tilgibh a mach na deamhain : a nasgaidh
fhuair sibh, a nasgaidh thugaibh uaibh.
9 Na solairibh òr, no airgiod, no umha
ann 'ur sporanaibh[b];
10 No màla chum 'ur turuis, no dà
chòta, no brògan, no bataichean[1]: (oir is
airidh am fear-oibre air a lòn[c].)
11 Agus ge b'e air bith caithir no baile
d'an téid sibh a steach feòraichibh cò tha
'n a dheadh-airidh innte ; agus fanaibh an
sin gus am fàg sibh an t-àite sin.
12 Agus an uair a thig sibh a steach do
thigh, beannaichibh dha.
13 Agus ma's airidh an tigh sin, thig-
eadh 'ur sìth air ; ach mur airidh, pill-
eadh 'ur sìth do 'ur n-ionnsuidh féin a rìs[e].
14 Agus ge b'e neach nach gabh ruibh,
agus nach éisd ri 'ur briathraibh ; air dol
a mach as an tigh, no as a' bhaile sin
dhuibh, crathaibh dhibh duslach 'ur cos[g].
15 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,
gur so-iomchaire a bhitheas staid fearainn
Shodoim agus Ghomorah ann an là a'
bhreitheanais, na staid a' bhaile sin[h].
16 Feuch, cuiream-sa sibhse mach mar
chaoraich am measg mhadadh-alluidh :
air an aobhar sin bithibh-se glic mar na
nathraichean[j], agus neo-chronail mar na
columain[l].
17 Ach bithibh air 'ur faicill o dhaoin-
ibh[m], oir bheir iad 'an làimh sibh do
chomhairlibh[n], agus sgiùrsaidh iad sibh
'n an sionagogaibh[o]:
18 Agus bheirear sibh an làthair uachd-
aran agus rìghrean air mo sgàth - sa[q],
mar fhianuis dhoibh - san agus do na
Cinnich.
19 Ach an uair a bheir iad 'an làimh
sibh, na bitheadh e 'n a ro chàs oirbh
cionnus no ciod a labhras sibh[r]; oir bheir-
ear dhuibh, 's an uair sin féin, an ni a
labhras sibh.
20 Oir cha sibhse a labhras, ach Spiorad
'ur n-Athar féin a labhras annaibh.
21 Agus bheir am bràthair a bhràthair
féin suas chum bàis, agus an t-athair am
mac ; agus éiridh a' chlann an aghaidh
am pàrantan, agus bheir iad fainear gu-n
cuirear gu bàs iad.
22 Agus bithidh fuath aig na h-uile
dhaoinibh dhuibh air son m'ainme-sa :
ach, ge b'e 'bhuanaicheas gus a' chrìoch,
is e so a thèarnar[v].
23 Agus an uair a ni iad geur-lean-
mhuinn oirbh 's a' bhaile so, teichibh gu
baile eile[x]; oir gu deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, Nach imich sibh air feadh bhailtean
Israeil mu-n tig Mac an duine.
24 Cha-n 'eil an deisciobul os ceann a
mhaighstir[z], no an seirbhiseach os ceann
a thighearna.
25 Is leòir do an deisciobul a bhi mar a
mhaighstir, agus do an t-seirbhiseach *a
bhi* mar a thighearna: ma ghoir iad Beel-
sebub[3] de fhear an tighe[b], nach mò na
sin *a ghoireas iad e* d'a mhuinntir ?
26 Uime sin na bitheadh eagal oirbh

B.C. 31.

[a] Marc. 4. 22
Luc. 12.2,3
1 Cor. 4. 5
[b] Luc. 22. 35
1 Cor. 9. 7, &c.
[1] *bata.*
[c] Luc. 10. 7, &c.
[d] Isa. 8. 12, 13
51. 7, 12
1 Pead. 3. 14
[e] Salm 35. 13
[f] Gnio. 27. 34
[g] Neh. 5. 13
Gnio. 13. 51
18. 6
[h] caib. 11. 22, 24
[i] Tais. 3. 5
[j] Ròm. 16. 19
Eph. 5. 15
[k] 2 Tim. 2. 12
[l] Phil. 2. 15
[m] Phil. 3. 2
[n] caib. 24. 9
Marc. 13. 9
[o] Gnio. 5. 40
2 Cor. 11. 24
[p] Luc. 12. 49, 53
[q] Gnio. xxiv. xxv.
[r] Marc. 13. 11
Luc. 12. 11
[s] Salm 41. 9
Mic. 7. 6
[t] Luc. 14. 26
[2] *a bheatha.*
[u] caib. 16. 25
[v] Seum. 1. 12
[w] caib. 18. 5
25. 40, 45
Eoin 12. 44
[x] Gnio. 8. 1
[y] 1 Ri. 17. 10
Eabh. 6. 10
[z] Luc. 6. 40
Eoin 13. 16
15. 20
[a] caib. 25. 40
2 Cor. 8. 12
[3] *Beelsebul.*
[b] Eoin 8. 48

rompa : oir cha-n 'eil ni sam bith folaichte,
nach foillsichear[a]; agus 'an ceilt, nach
deanar aithnichte.
27 An ni a dh'innseas mise dhuibh 's an
dorchadas, labhraibh e 's an t-solus ; agus
an ni a chluinneas sibh 's a' chluais, sear-
monaichibh e air mullach nan tighean.
28 Agus na bitheadh eagal na muinntir
sin oirbh a mharbhas an corp[d], ach aig
nach 'eil comas an t-anam a mharbhadh :
ach gu ma mò bhitheas eagal an Ti sin
oirbh, a's urrainn an corp agus an t-anam
a mhilleadh araon ann an ifrinn.
29 Nach 'eil dà ghealbhonn air an reic-
eadh air fheoirling : agus cha tuit a' h-aon
diubh air an talamh as eugmhais *freasdail*
'ur n-Athar-se.
30 Ach tha eadhon fuilteinean 'ur cinn
uile air an àireamh[f].
31 Air an aobhar sin na bitheadh eagal
oirbh, is fearr sibhse na mòran gheal-
bhonn.
32 Uime sin ge b'e 'dh'aidicheas mise
'am fianuis dhaoine, aidichidh mise esan
mar an ceudna 'am fianuis m'Athar a tha
air nèamh[i].
33 Ach ge b'e 'dh'àicheadhas mise 'am
fianuis dhaoine[k], àicheadhaidh mise esan
'am fianuis m'Athar a tha air nèamh.
34 Na measaibh gu-n d' thàinig mise a
chur sìthe air an talamh : cha-n ann a
chur sìthe a thàinig mi, ach *a chur* claidh-
eimh[p].
35 Oir thàinig mi a chur duine an agh-
aidh 'athar, agus na nighinn an aghaidh
a màthar, agus bean a' mhic an aghaidh
a màthar-chéile.
36 Agus is iad muinntir a theagh-
laich féin *a bhitheas* 'n an naimhdibh do
dhuine[s].
37 An ti a ghràdhaicheas athair no
màthair na's mò na mise[t], cha-n airidh
orm e : agus an ti a ghràdhaicheas mac no
nighean os mo cheann-sa, cha-n airidh
orm e :
38 Agus an ti nach glac a chrann-ceus-
aidh, agus nach lean mise, cha-n airidh
orm e.
39 An ti a gheibh 'anam[2], caillidh se e[u]:
ach an ti a chailleas 'anam air mo shonsa,
gheibh se e.
40 An ti a ghabhas ruibhse, gabhaidh e
riumsa[w]; agus an ti a ghabhas riumsa,
gabhaidh e ris an ti a chuir uaith mi.
41 An ti a ghabhas ri fàidh ann an
ainm fàidh', gheibh e duais fàidh'[y]; agus
an ti a ghabhas ri fìrean ann an ainm
fìrein, gheibh e duais fìrein.
42 Agus ge b'e 'bheir cupan a dh'uisge
fuar a mhàin r'a òl do aon de'n mhuinntir
bhig so, 'an ainm deisciobuil, gu deimhin
tha mi ag ràdh ruibh, nach caill e air
chor sam bith a dhuais[a].

## CAIB. XI.

1 *Chuir Eoin a dheisciobuil a dh'ionnsuidh Chriosd.* 7 *Fianuis Chriosd mu thimchioll*

*Eoin. 18 Barail an t-sluaigh mu thimchioll Eoin agus mu thimchioll Chriosd. 20 Chronaich Criosd muinntir Bhetsaida, &c. 28 A ghairm thròcaireach do'n t-sluagh a tha fo throm uallach.*

AGUS tharladh, an uair a chrìochnaich Iosa àitheantan a thabhairt d'a dhà dheisciobul dheug, gu-n d'imich e as a sin a theagasg agus a shearmonachadh 'n am bailtibh.

2 A nis an uair a chual' Eoin anns a' phrìosan[f] gniomhara Chriosd, chuir e dithis d'a dheisciobluibh *d'a ionnsuidh*,

3 Agus thubhairt e ris, An tusa an ti ud a bha ri teachd, no am bi sùil againn ri neach eile?

4 Fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Imichibh agus innsibh do Eoin na nithe a tha sibh a' cluinntinn agus a' faicinn:

5 Tha na doill a' faotainn am fradhairc, agus na bacaich ag imeachd, tha na lobhair air an glanadh, agus na bodhair a' cluinntinn, tha na mairbh air an dùsgadh, agus an soisgeul air a shearmonachadh do na bochdaibh.

6 Agus is beannaichte an ti nach faigh oilbheum annam-sa[i].

7 Agus air imeachd dhoibhsan air falbh, thòisich Iosa air labhairt ris an t-sluagh mu thimchioll Eoin, *ag ràdh*, Ciod e an ni a chaidh sibh a mach do'n fhàsach a dh'fhaicinn[k]? an i cuilc air a crathadh le gaoith[l]?

8 Ach ciod e an ni a chaidh sibh a mach a dh'fhaicinn? *an* e duine air a sgeadachadh ann an eudach mìn? feuch, a' mhuinntir a chaitheas eudach mìn, is ann 'an tighibh nan rìghrean a tha iad.

9 Ach ciod e an ni a chaidh sibh a mach a dh'fhaicinn? *An* e fàidh? seadh, tha mi ag ràdh ruibh, agus na's mò na fàidh.

10 Oir is e so an ti mu'm bheil e sgrìobhta, Feuch[p], cuiream-sa mo theachdaire roimh do ghnùis, a dh'ulluicheas do shlighe romhad.

11 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, 'n am measg-san a rugadh le mnathan, nach d'éirich neach a's mò na Eoin Baistidh: gidheadh, an ti sin a's lugha ann an rìoghachd nèimh, is mò e na esan.

12 Agus o làithibh Eoin Baistidh gus a nis, tha rìoghachd nèimh a' fulang ainneirt[t], agus luchd na h-ainneirt 'g a glacadh le làmhachas-làidir.

13 Oir rinn na fàidhean uile, agus an lagh fàidheadaireachd gu *àm* Eoin.

14 Agus ma's toil leibh a ghabhail, is e so Elias a bha ri teachd[w].

15 Ge b'e aig am bheil cluasan chum éisdeachd[x], éisdeadh e.

16 Ach cò ris a shamhluicheas mise an ginealach so? Is cosmhuil e ri cloinn a shuidheas anns a' mhargadh, agus ag éigheach r'an companaich,

17 Agus ag ràdh, Rinn sinne pìobaireachd dhuibhse, ach cha d' rinn sibhse

B.C. 31.

[a] caib. 3. 4
Luc. 1. 15
[b] caib. 10. 25
Eoin 7. 20
[c] caib. 9. 10
Eoin 2. 2
12. 2
[d] Luc. 15. 2
19. 7
[e] Salm 92. 5, 6
Gnà. 17. 24
[f] Luc. 7. 18, &c.
[g] Eoin 12. 21
[h] Luc. 10. 13, &c.
[i] Isa. 8. 14, 15
1 Cor. 1. 22, 23
1 Pead. 2. 8
[j] Isa. 14. 13-15
Tuir. 2. 1
[k] Luc. 7. 24-30
[l] Eph. 4. 14
Seum. 1. 6
[m] rann 22
[n] Luc. 10. 21, &c.
[o] Salm 8. 2
Ier. 1. 7, 8
1 Cor. 1. 27
[p] Isa. 40. 3
Mal. 3. 1
Luc. 1. 76
[q] caib. 28. 18
Luc. 10. 22
Eoin 3. 35
17. 2
1 Cor. 15. 27
[r] Eoin 1. 18
1 Eoin 5. 20
[s] Isa. 55. 1-4
[t] Luc. 16. 16
[u] Phil. 2. 5-8
1 Pead. 2. 21
[v] Sech. 9. 9
[w] caib. 17. 12
Mal. 4. 5
[x] Ier. 6. 16
[y] 1 Eoin 5. 3
[z] Tais. 2. 7, &c.

dannsa: rinn sinne tuireadh dhuibhse, ach cha d' rinn sibhse gul.

18 Oir thàinig Eoin cha-n ann ag itheadh no ag òl[a], agus tha iad ag ràdh, Tha deamhan aige[b].

19 Thàinig Mac an duine ag itheadh agus ag òl[c], agus tha iad ag ràdh, Feuch, duine geòcach agus pòiteir fìona, caraid chìs-mhaor agus pheacach[d]. Ach tha gliocas air a fìreanachadh le a cloinn[e].

20 An sin thòisich e air achmhasan a thabhairt do na bailtibh anns am mò an d' rinneadh d'a oibribh cumhachdach, air son nach d' rinn iad aithreachas.

21 Is an-aoibhinn duit, a Chorasin; is an-aoibhinn duit, a Bhetsaida[g]: oir nan robh na h-oibre cumhachdach a rinneadh annaibh-se, air an deanamh ann an Tìorus agus ann an Sidon, is fada o'n a rinn iad aithreachas ann an sac-eudach agus 'an luaithre.

22 Ach tha mi ag ràdh ruibh, Gu-m bi staid Thìoruis agus Shidoin na's so-iomchaire ann an là a' bhreitheanais[h] na bhitheas 'ur staid-se.

23 Agus thusa, a Chapernaum, a tha air do thogail suas gu nèamh[j], tilgear sìos gu ifrinn thu: oir nan robh na h-oibre cumhachdach a rinneadh annad-sa, air an deanamh ann an Sodom, dh'fhan e *gun a sgrios* gus an diugh.

24 Ach tha mi ag ràdh ruibh, gur so-iomchaire a bhitheas e do fhearann Shodoim ann an là a' bhreitheanais[m], na dhuit-sa.

25 Anns an àm sin fhreagair Iosa agus thubhairt e[n], Tha mi a' toirt buidheachais dhuit, O Athair, a Thighearna nèimh agus na talmhainn, air son gu-n d'fholaich thu na nithe so o dhaoinibh eagnuidh agus tuigseach, agus gu-n d'fhoillsich thu iad do leanabaibh[o].

26 Seadh, Athair, do bhrìgh gu-m b'ann mar sin a bha do dheadh thoil-sa.

27 Tha na h-uile nithe air an tabhairt thairis dhomhsa le m'Athair[q]: agus cha-n aithne do neach air bith am Mac, ach do an Athair: ni mò is aithne do neach air bith an t-Athair, ach do an Mhac[r], agus do gach aon d'an àill leis a' Mhac 'fhoillseachadh.

28 Thigibh a m' ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair[s], agus fo throm uallach, agus bheir mise suaimhneas dhuibh.

29 Gabhaibh mo chuing oirbh, agus fòghlumaibh uam[u], oir tha mise macanta agus iriosal ann an cridhe[v]: agus gheibh sibh fois do 'ur n-anamaibh[x].

30 Oir tha mo chuing-sa so-iomchair[y], agus tha m'uallach eutrom.

## CAIB. XII.

1 *Chronaich Criosd doille nam Phairiseach mu thimchioll brisidh na sàbaid,* 3 *le sgrìobtuiribh,* 11 *le reuson,* 13 *agus le miorbhuil.* 22 *Shlànuich e an duine dall agus balbh anns an*

*robh deamhan. 31 Cha mhaithear toibheum an aghaidh an Spioraid Naoimh.*

CHAIDH Iosa 's an àm sin air là na sàbaid troimh na h-achaidhean arbhair[a], agus bha ocras air a dheisciobuil, agus thòisich iad air diasan arbhair a bhuain[b], agus itheadh.

2 Ach an uair a chunnaic na Phairisich so, thubhairt iad ris, Feuch, tha do dheisciobuil a' deanamh an ni nach coir a dheanamh air là na sàbaid[c].

3 Agus thubhairt esan riu, Nach do leugh sibh ciod a rinn Daibhidh an uair a bha acras air féin[f], agus air a' mhuinntir a bha maille ris;

4 Cionnus a chaidh e steach do thigh Dhé, agus a dh'ith e aran na fianuis[g], nach robh ceaduichte dha féin itheadh, no dhoibhsan a bha maille ris, ach do na sagartaibh a mhàin[h]?

5 No nach do leugh sibh 's an lagh, gu bheil na sagairt anns an teampull air làithibh na sàbaid a' briseadh na sàbaid[i], agus iad neo-chiontach?

6 Ach tha mise ag ràdh ruibh, gu bheil 's an ionad so neach a's mò na an teampull[k].

7 Agus nam bitheadh fhios agaibh ciod is ciall da so, Tròcair is àill leam agus cha-n iobairt[l], cha dìteadh sibh an dream a tha neo-chiontach.

8 Oir is e Mac an duine Tighearna na sàbaid.

9 Agus air dha imeachd as a sin[m], chaidh e steach d'an sionagog;

10 Agus, feuch, bha duine ann aig an robh làmh sheargta: agus dh'fheòraich iad dheth, ag ràdh, Am bheil e ceadaichte leigheas a dheanamh air làithibh na sàbaid[n]? chum gu-m bitheadh cùis-dhìtidh aca 'n a aghaidh.

11 Agus thubhairt esan riu, Cò an duine agaibh-se aig am bi aon chaora, agus, ma thuiteas i ann an slochd air là na sàbaid[q], nach beir oirre, agus nach tog a nìos i?

12 Nach mòr ma ta is fearr duine na caora? Uime sin tha e ceaduichte maith a dheanamh air làithibh na sàbaid.

13 An sin thubhairt e ris an duine, Sìn a mach do làmh: agus shìn e mach i; agus bha i air a h-aiseag slàn, mar an *làmh* eile.

14 Ach chaidh na Phairisich a mach, agus chum iad comhairle 'n a aghaidh, cionnus a dh' fheudadh iad a mhilleadh.

15 Ach an uair a thuig Iosa *so*, dh'imich e as a sin: agus lean slòigh mhòr e, agus leighis e iad uile.

16 Agus thug e sparradh dhoibh chum nach deanadh iad aithnichte e:

17 A chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh le Esaias am fàidh, ag ràdh[u],

18 Feuch, mo sheirbhiseach a thagh mi; m'aon gràdhach anns am bheil tlachd aig m'anam: cuiridh mi mo Spiorad air, agus nochdaidh e breitheanas do na Cinnich.

19 Cha dean e strì, agus cha ghlaodh e; ni mò a chluinneas neach air bith a ghuth air na sràidibh.

20 Cha bhris e a' chuilc bhrùite, agus cha mhùch e an lion as am bi deatach, gus an tabhair e mach breitheanas chum buaidh.

21 Agus 'n a ainm-san bithidh muinighinn aig na Cinnich[d].

22 An sin thugadh d'a ionnsuidh duine anns an robh deamhan[e], dall agus balbh: agus shlànuich se e, ionnus gu-n do labhair am balbhan agus gu-n robh an dall a' faicinn.

23 Agus ghabh am pobull uile iongantas, agus thubhairt iad, An e so Mac Dhaibhidh?

24 Ach an uair a chuala na Phairisich *so*, thubhairt iad, Cha-n 'eil *am fear* so a' tilgeadh a mach dheamhan, ach troimh Bheelsebub prionnsa nan deamhan.

25 Agus thuig Iosa an smuaintean[j], agus thubhairt e riu, Gach rìoghachd a tha roinnte 'n a h-aghaidh féin, nithear 'n a fàsach i; agus gach uile bhaile no tigh a tha roinnte 'n a aghaidh féin, cha seas e.

26 Agus ma thilgeas Satan a mach Satan, tha e roinnte 'n a aghaidh féin; air an aobhar sin cionnus a sheasas a rìoghachd?

27 Agus ma tha mise troimh Bheelsebub a' tilgeadh a mach dheamhan, troimh cò am bheil 'ur clann-se 'g an tilgeadh a mach? Uime sin bithidh iad-san 'n am breitheamhnaibh oirbh:

28 Ach ma's ann le Spiorad Dhé a tha mise a' tilgeadh a mach dheamhan, thàinig rìoghachd Dhé do 'ur n-ionnsuidhse[o].

29 No cionnus is urrainn neach dol do thigh duine làidir[p], agus airneis a thighe a chreachadh, mur ceangail e air tùs an duine làidir? agus an sin creachaidh e a thigh.

30 An ti nach 'eil leam, tha e a'm' aghaidh[r]; agus an ti nach cruinnich leam, sgapaidh e.

31 Air an aobhar sin tha mi ag ràdh ruibh, Gu maithear gach peacadh agus gach toibheum do dhaoinibh[s]: gidheadh cha mhaithear toibheum *an aghaidh* an Spioraid *Naoimh* do dhaoinibh[t].

32 Agus ge b'e neach a labhras focal an aghaidh Mhic an duine, maithear dha e: ach ge b'e neach a labhras an aghaidh an Spioraid Naoimh, cha mhaithear dha e, anns an t-saoghal so, no anns an t-saoghal a tha ri teachd.

33 An dara cuid deanaibh a' chraobh maith, agus a toradh maith; no deanaibh a' chraobh truaillidh, agus a toradh truaillidh: oir is ann air a toradh a dh'aithnichear a' chraobh[v].

34 A shliochd nan nathraiche nimhe[w], cionnus a dh'fheudas sibh nithe maithe

B.C. 31.

[a] Marc. 2. 23, &c. Luc. 6. 1, &c.
[b] Deut. 23. 25
[c] Ecs. 31. 15
[d] Ròm. 15. 12
[e] Marc. 3. 11 Luc. 11. 14
[f] 1 Sam. 21. 6
[g] Ecs. 25. 30
[h] Ecs. 29. 32, 33
[i] Eoin 7. 22, 23
[j] Salm 139. 2 Eoin 2. 24, 25
[k] caib. 23. 17-21 2 Each. 6. 18 Mal. 3. 1
[l] Hos. 6. 6
[m] Marc. 3. 1, &c. Luc. 6. 6, &c.
[n] Luc. 14. 3
[o] caib. 6. 33 Dan. 2. 44 Luc. 11. 20
[p] Isa. 49. 24 53. 12 Tais. 12. 7-10
[q] Deut. 22. 4
[r] Eoin 2. 19
[s] Marc. 3. 38 Luc. 12. 10
[t] Eabh. 10. 29 1 Eoin 5. 16
[u] Isa. 42. 1
[v] caib. 7. 16, 17
[w] caib. 3. 7

a labhairt, agus sibh féin olc? oir is
ann á pailteas a' chridhe a labhras am
beul[b].
35 Bheir duine maith a mach nithe
maithe á deadh ionmhas a chridhe : agus
bheir an droch dhuine mach droch nithe
as a dhroch ionmhas.
36 Ach tha mi ag ràdh ruibh, Gu-n toir
daoine cunntas ann an là a' bhreitheanais
air son gach focail dhìomhain a labhras
iad[c].
37 Oir le d'fhoclaibh saorar thu[d], agus
le d'fhoclaibh dìtear thu.
38 An sin fhreagair dream àraidh de
na sgrìobhaichean agus de na Phairisich,
ag ràdh, A mhaighstir, bu mhiann leinn
comharadh fhaicinn uait[e].
39 Ach fhreagair esan agus thubhairt e
riu, Tha ginealach olc agus adhaltran-
ach[g] ag iarraidh comharaidh, agus cha
toirear comharadh dhoibh, ach comharadh
an fhàidh Ionais.
40 Oir mar a bha Ionas ann am broinn
na muice-mara[i] tri làithean agus tri
oidhchean; is ann mar sin a bhitheas
Mac an duine ann an cridhe na tal-
mhainn tri làithean agus tri oidhchean.
41 Eiridh muinntir Ninebheh 's a'
bhreitheanas maille ris a' ghinealach so,
agus dìtidh iad e[j]; oir rinn iad aith-
reachas aig searmoin Ionais[k]; agus, feuch,
*tha* na's mò na Ionas an so.
42 Eiridh ban-righinn na h-àirde deas[l]
's a' bhreitheanas maille ris a' ghinealach
so, agus dìtidh i e: oir thàinig i o na
h-àitibh a's iomallaiche de'n talamh a
dh'éisdeachd gliocais Sholaimh[m]; agus,
feuch, *tha* na's mò na Solamh an so.
43 An déigh do'n spiorad neòghlan
dol a mach á duine[n], imichidh e troimh
ionadaibh tiorma, ag iarraidh foise, agus
cha-n fhaigh e.
44 An sin their e, Pillidh mi do m'
thigh as an d'thàinig mi; agus air teachd
dha, gheibh e falamh, sguabta, agus
deadh-mhaiseach *e*.
45 Imichidh e an sin, agus bheir e leis
seachd spioraid eile a's miosa na e féin,
agus théid iad a steach agus gabhaidh
iad còmhnuidh an sin : agus bithidh staid
dheireannach an duine sin na's miosa na
a cheud staid[q]. Is ann eadhon mar sin a
thachaireas do'n ghinealach aingidh so.
46 Agus air dha 'bhi fathast a' labhairt
ris a' phobull, feuch, sheas a mhàthair
agus a bhràithrean[s] a muigh, ag iarraidh
labhairt ris.
47 An sin thubhairt neach éigin ris,
Feuch, tha do mhàthair, agus do bhràith-
rean 'n an seasamh a muigh, ag iarraidh
labhairt riut.
48 Ach fhreagair esan agus thubhairt
e ris an ti a dh'innis *so* dha, Cò i mo
mhàthair? agus cò iad mo bhràithrean?
49 Agus air sìneadh a làimhe chum
a dheisciobul, thubhairt e, Feuch mo
mhàthair, agus mo bhràithrean!

B.C. 31.

[a] caib. 7. 20
Eoin 15. 14
Gal. 5. 6
Eabh. 2. 11-16
1 Eoin 2. 17
[b] Luc. 6. 45
[c] Ecl. 12. 14
Eph. 5. 4, 6
Iud. 15
[d] Gnà. 13. 3
[e] caib. 16. 1
1 Cor. 1. 22
[f] Luc. 5. 3
[g] Isa. 57. 3
[h] Marc. 4. 2
Luc. 8. 5, &c.
[i] Ion. 1. 17
[j] Ròm. 2. 27
[k] Ion. 3. 5
[l] Luc. 11. 31, &c.
[m] 2 Each. 9. 1
[n] Luc. 11. 24
[o] caib. 11. 15
[p] caib. 11. 25
Marc. 4. 11
1 Cor. 2. 10, 14
Eph. 1. 9, 18
3. 9
Col. 1. 26, 27
1 Eoin 2. 27
[q] Eabh. 6. 4
10. 26
2 Pead. 2. 20, 22
[r] caib. 25. 29
Luc. 19. 26
[s] Marc. 3. 31-35
Luc. 8. 19, &c.
[t] Isa. 6. 9

50 Oir ge b'e neach a ni toil m'Athar-
sa a tha air nèamh[a], is e sin féin mo
bhràthair, agus mo phiuthar, agus mo
mhàthair.

## CAIB. XIII.

1 *Cosamhlachd an fhir-chuir agus an t-sìl,* 18 *air eadar-mhìneachadh.* 24 *Cosamhlachd a' chogaill;* 31 *an t-sìl mhustaird;* 33 *na làibhin;* 44 *an ionmhais fholaichte;* 45 *agus na nèamhnuide.* 54 *Rinn muinntir a dhùthcha tàir air Criosd.*

AIR an là sin féin chaidh Iosa mach as
an tigh, agus shuidh e ri taobh na
fairge.
2 Agus chruinnich sluagh mòr d'a ionn-
suidh, air chor as air dol a steach do luing
dha[f], gu-n do shuidh e; agus sheas an
sluagh uile air an tràigh.
3 Agus labhair e mòran de nithibh riu
ann an cosamhlachdaibh, ag ràdh, Feuch,
chaidh fear-cuir a mach a chur *sìl*[h].
4 Agus a' cur *an t-sìl* da, thuit cuid
dheth ri taobh an rathaid; agus thàinig
an eunlaith agus dh'ith iad e.
5 Thuit cuid air ionadaibh creagach, far
nach robh mòran talmhainn aige; agus
air ball dh'fhàs e suas, do bhrìgh nach
robh doimhneachd talmhainn aige.
6 Ach air éirigh do'n ghréin dhothadh
e; agus, do bhrìgh nach robh freumh
aige, shearg e as.
7 Agus thuit cuid am measg droighinn:
agus dh'fhàs an droighionn suas, agus
mhùch se e.
8 Ach thuit cuid eile ann am fearann
maith, agus thug e toradh a mach, cuid
a' cheud uiread, cuid a' thri fichead, cuid
a dheich 'ar fhichead uiread *'s a chuir-
eadh.*
9 Ge b'e neach aig am bheil cluasan
chum éisdeachd, éisdeadh e[o].
10 Agus thàinig na deisciobuil, agus
thubhairt iad ris, C'ar son a tha thu a'
labhairt riu ann an cosamhlachdaibh?
11 Fhreagair esan agus thubhairt e
riu, Do bhrìgh gu-n d' thugadh dhuibh-se
eòlas a bhi agaibh air rùn dìomhair rìogh-
achd nèimh[p], ach dhoibhsan cha-n 'eil so
air a thabhairt.
12 Oir ge b'e neach aig am bheil, dha-
san bheirear[r], agus bithidh aige an tuill-
eadh pailteis: ach ge b'e neach aig nach
'eil, uaithesan bheirear eadhon an ni a tha
aige.
13 Uime sin tha mise a' labhairt
riu ann an cosamhlachdaibh, do bhrìgh
air dhoibh faicinn nach faic iad, agus a'
cluinntinn dhoibh nach cluinn iad, agus
nach tuig iad.
14 Agus annta-san tha fàidheadair-
eachd Esaiais air a coimhlionadh, a tha 'g
ràdh[t], Le éisdeachd cluinnidh sibh, agus
cha tuig sibh; agus le amharc chi sibh,
agus cha-n aithnich sibh.
15 Oir tha cridhe a' phobuill so air fàs
reamhar, agus an cluasan mall chum éisd-

eachd, agus dhruid iad an sùilean; air eagal uair air bith gu faiceadh iad le'n sùilibh, agus gu-n cluinneadh iad le'n cluasaibh, agus gu-n tuigeadh iad le'n cridhe, agus gu-m bitheadh iad air an iompachadh, agus gu-n slànuichinn-sa iad.

16 Ach is beannaichte 'ur sùilean-se[b], oir tha iad a' faicinn; agus 'ur cluasan, oir tha iad a' cluinntinn.

17 Oir tha mi ag ràdh ruibh gu fìrinneach, Gu-m b'iomadh fàidh agus fìrean leis am bu mhiann na nithe so fhaicinn[d], a tha sibhse a' faicinn, agus nach fac iad: agus na nithe so chluinntinn, a tha sibhse a' cluinntinn, agus nach cual' iad.

18 Eisdibh air an aobhar sin ri cosamhlachd an t-sìoladair.

19 An uair a chluinneas neach air bith focal na rìoghachd, agus nach toir e fainear e, thig an droch *spiorad*[g], agus bheir e air falbh an ni a chuireadh 'n a chridhe: is e so esan anns an do chuireadh an sìol ri taobh an rathaid.

20 Ach esan a fhuair sìol ann an àitibh creagach, is e so an ti a chluinneas am focal, agus a ghabhas e air ball le gairdeachas[h];

21 Gidheadh cha-n 'eil freumh aige ann féin, ach fanaidh e ré tamuill[i]: agus an uair a thig trioblaid, no geur-leanmhuinn air son an fhocail, air ball gheibh e oilbheum[k].

22 Esan mar an ceudna a ghabh sìol am measg an droighinn, is e so an ti a tha 'cluinntinn an fhocail; agus tha ro chùram an t-saoghail so[n], agus mealltaireachd beartais a' mùchadh an fhocail[o], agus bithidh e gun toradh.

23 Ach an ti ud a ghabh sìol ann an deadh fhearann, is e sin an neach a tha 'cluinntinn an fhocail, agus 'g a thoirt fainear; neach mar an ceudna a tha 'giùlan toraidh[p], agus a tha 'toirt a mach cuid a' cheud uiread, cuid a' thri fichead, agus cuid eile a' dheich 'ar fhichead uiread *'s a chuireadh*.

24 Chuir e cosamhlachd eile mach dhoibh, ag ràdh[t], Is cosmhuil rìoghachd nèimh ri duine a chuir sìol maith 'n a fhearann[v]:

25 Agus an uair a bha daoine 'n an codal, thàinig a nàmhaid agus chuir e cogal[1] am measg a' chruithneachd, agus dh'imich e roimhe.

26 Ach an uair a thàinig an t-arbhar fo dhéis, agus a thug e mach a thoradh, dh'fhoillsich an cogal e féin mar an ceudna.

27 Agus air teachd do sheirbhisich fhir-an-tighe thubhairt iad ris, A thighearna, nach do chuir thusa sìol maith ann ad fhearann? c'àite, ma seadh, an d'fhuair e an cogal?

28 Thubhairt esan riu, Rinn nàmhaid éigin so. Agus thubhairt na seirbhisich ris, An àill leat, uime sin, gu-n téid

B.C. 31.

[a] 1 Cor. 4. 5
[b] caib. 16. 17 Luc. 10. 23, 24 Eoin 20. 29 2 Cor. 4. 6
[c] Mal. 3. 18 4. 1, 2
[d] Eph. 3. 5, 6 Eabh. 11. 13 1 Pead. 1. 10, 11
[e] Luc. 3. 17
[f] Marc. 4. 30
[g] 1 Eoin 2. 13, 14 3. 12
[h] Isa. 58. 2 Ese. 33. 31, 32 Eoin 5. 35 Gal. 4. 15
[i] Hos. 6. 4
[j] Marc. 4. 33
[k] caib. 24. 10 26. 31 2 Tim. 4. 16
[l] Salm 78. 2
[m] Luc. 10. 24 Ròm. 16. 25, 26 Col. 1. 26
[n] Luc. 14. 16-24
[o] Marc. 10. 23 1 Tim. 6. 9 2 Tim. 4. 10
[p] Eoin 15. 5
[q] Ròm. 10. 18 Col. 1. 6
[r] 1 Pead. 1. 23
[s] Eoin 8. 44 Gnio. 13. 10 1 Eoin 3. 8
[t] Isa. 28. 10, 13
[u] Ioel 3. 13 Tais. 14. 15
[v] 1 Pead. 1. 23
[w] Tais. 14. 15-19
[1] *goin-fheur*
[x] Luc. 13. 27
[y] caib. 3. 12 Tais. 19. 20 20. 10
[z] caib. 8. 12
[a] Dan. 12. 3 1 Cor. 15. 49

sinne agus gu-n cruinnich sinn ri 'chéile iad?

29 Ach thubhairt esan, Cha-n àill; air eagal an uair a chruinnicheas sibh an cogal, gu-n spìon sibh an cruithneachd maille ris[a].

30 Leigibh leo fàs araon gus *an tig* am fogharadh: agus ann an àm an fhogharaidh their mise ris an luchd-buana, Cruinnichibh air tùs an cogal[c], agus ceanglaibh e 'n a cheanglachain chum a losgaidh: ach cruinnichibh an cruithneachd do m' shabhal[e].

31 Chuir e mach cosamhlachd eile dhoibh, ag ràdh, Tha rìoghachd nèimh cosmhuil ri gràinne de shìol mustaird[f], a ghabh neach agus a chuir e 'n a fhearann.

32 Ni gun amharus a's lugha de gach uile phòr: gidheadh air fàs da, is e a's mò de na luibheannaibh, agus fàsaidh e 'n a chrann: ionnus gu-n tig eunlaith an athair, agus gu-n dean iad nid 'n a gheugaibh.

33 Cosamhlachd eile labhair e riu; Is cosmhuil rìoghachd nèimh ri taois ghoirt, a ghabh bean agus a dh'fholaich i ann an tri tomhasaibh mine, gus an do ghoirticheadh an t-iomlan.

34 Na nithe sin uile labhair Iosa ris a' phobull ann an cosamhlachdaibh[j]; agus gun chosamhlachd cha do labhair e riu:

35 A chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh leis an fhàidh, ag ràdh, Fosglaidh mi mo bheul ann an cosamhlachdaibh[l], cuiridh mi'n céill nithe a bha folaichte o thòiseach an t-saoghail[m].

36 An sin chuir Iosa am pobull air falbh, agus chaidh e steach do'n tigh: agus thàinig a dheisciobuil d'a ionnsuidh, ag ràdh, Mìnich dhuinne cosamhlachd cogail an fhearainn.

37 Agus fhreagair esan agus thubhairt e riu, An ti a chuireas an sìol maith is e Mac an duine e:

38 Is e am fearann an domhan[q]: agus is e an sìol maith clann na rìoghachd[r]: ach is e an cogal clann an droch *spioraid*[s]:

39 'S e an nàmhaid a chuir iad an diabhul: 's e am fogharadh deireadh an t-saoghail[u]: agus is iad na buanaichean na h-aingil[w].

40 Agus amhuil a chruinnichear an cogal, agus a loisgear le teine e, is ann mar sin a bhitheas ann an deireadh an t-saoghail so.

41 Cuiridh Mac an duine 'aingil uaith, agus tionailidh iad as a rìoghachd na h-uile nithe a bheir oilbheum, agus iadsan a tha 'deanamh aingidheachd[x];

42 Agus tilgidh siad iad anns an àmhuinn air dearg-lasadh[y]: an sin bithidh gul agus gìosgan fhiacal[z].

43 An sin dealraichidh na fìreanan mar a' ghrian[a], ann an rìoghachd an Athar féin. Ge b'e aig am bheil cluasan chum éisdeachd, éisdeadh e.

44 A rìs, tha rìoghachd nèimh cosmhuil

ri ionmhas air'fholach ann am fearann[a];
ni an déigh fhaotainn, a dh'fholaich
duine, agus air sgàth a ghairdeachais air
a shon, dh'imich e agus reic e na bha aige
uile[c], agus cheannaich e am fearann sin[d].
45 A rìs, is cosmhuil rìoghachd nèimh
ri ceannaiche àraidh ag iarraidh nèamh-
nuide maiseach :
46 Agus air amas da air aon nèamhnuid
ro luachmhoir[g], dh'imich e agus reic e na
bha aige, agus cheannaich e i.
47 A rìs, tha rìoghachd nèimh cosmhuil
ri lìon air a thilgeadh 's an fhairge, agus
a chruinnich de gach uile sheòrsa *éisg*[i]:
48 Agus air dha 'bhi làn, tharruing *na
h-iasgairean* e chum na tràighe, agus air
suidhe dhoibh, chruinnich iad na *h-éisg*
mhaithe ann an soithichibh, ach thilg iad
na droch *éisg* a mach.
49 Is ann mar sin a bhitheas ann an
deireadh an t-saoghail : théid na h-aingil
a mach, agus dealaichidh iad na droch
dhaoine á measg nam fìreanan[j];
50 Agus tilgidh siad iad 's an àmhuinn
theinntich[l]: an sin bithidh gul agus gìos-
gan fhiacal.
51 Thubhairt Iosa riu, An do thuig sibh
na nithe so uile? thubhairt iad ris, Thuig,
a Thighearn'.
52 Agus thubhairt esan riu, Air an
aobhar sin, gach uile sgrìobhaiche a tha
fòghluimte chum rìoghachd nèimh, is
cosmhuil e ri fear-tighe, a bheir a mach
as 'ionmhas nithe nuadh agus sean[n].
53 Agus thachair an uair a chrìochnaich
Iosa na cosamhlachda so, gu-n d'imich e
as a sin.
54 Agus an uair a thàinig e d'a dhùth-
aich féin[p], theagaisg e iad 'n an sionagog,
ionnus gu-n do ghabh iad iongantas, agus
gu-n dubhairt iad, C'àit an d'fhuair am
fear so an gliocas so, agus na feartan so?
55 Nach e so mac an t-saoir? nach e
ainm a mhàthar Muire? nach iad a
bhràithre Seumas, agus Ioses, agus Si-
mon, agus Iudas?
56 Agus a pheathraiche, nach 'eil iad
uile maille ruinn? c'àit uime sin an
d'fhuair an duine so na nithe ud uile?
57 Agus fhuair iad oilbheum ann[t].
Ach thubhairt Iosa riu, Cha-n 'eil fàidh
gun urram, ach 'n a dhùthaich féin, agus
'n a thigh féin.
58 Agus cha d' rinn e mòran oibre cumh-
achdach an sin, air son am mi-chreidimh.

## CAIB. XIV.

1 *Barail Heroid mu thimchioll Chriosd.* 3 *Chaidh an ceann a bhuntainn a dh'Eoin Baistidh.* 13 *Chaidh Iosa gu ionad fàsail,* 15 *far an do bhcathaich e cùig mìle fear le cùig builionnan, agus dà iasg.* 22 *Dh'imich e air an fhairge a dh'ionnsuidh a dheisciobul.* 34 *Shlànuich e sluagh a bha euslan.*

'S AN àm sin chuala Herod an tetrarch
cliù Iosa,
2 Agus thubhairt e r'a sheirbhisich, Is

B.C. 31.

[a] Gnà. 2. 4, 5
[b] Luc. 3. 19, 20
[c] Phil. 3. 7, 8
[d] Isa. 55. 1
Tais. 3. 18
[e] Luc. 3. 1
[f] Lebh. 18. 16
20. 21
[g] Gnà. 3. 14, 15
8. 11
[h] caib. 21. 26
Luc. 20. 6
[i] caib. 22. 10
[j] caib. 25. 32
[k] Gnà. 29. 10
[l] rann 42
[m] Bre. 11. 31, 35
Dan. 6. 14-16
Bre. 21. 1
1 Sam. 14. 28
25. 22
Ecl. 5. 2
[n] Dàn 7. 13
[o] Gnio. 8. 2
[p] Marc. 6. 1, &c.
Luc. 4. 16, &c.
[q] caib. 10. 23
12. 15
Marc. 6. 32, &c.
Luc. 9. 10
Eoin 6. 1, 2, &c.
[r] caib. 9. 36
[s] Eabh. 4. 15
[t] Isa. 49. 7
53. 3
Eoin 6. 42

e so Eoin Baistidh; dh'éirich e o na
mairbh, agus uime sin tha feartan air an
oibreachadh leis.
3 Oir air do Herod Eoin a ghlacadh[b],
cheangail se e, agus thilg e ann am
priosan e air son Herodiais, mnatha
Philip a bhràthar féin[e].
4 Oir thubhairt Eoin ris, Cha-n 'eil e
dligheach dhuit i 'bhi agad[f].
5 Agus an uair a bu mhiann leis a chur
gu bàs, bha eagal a' phobuill air, oir bha
meas fàidh aca air[h].
6 Ach an uair a bha co-ainm là-breithe
Heroid air a chumail, rinn nighean Herod-
iais dannsa 'n an làthair, agus thaitinn i
ri Herod :
7 Ionnus gu-n do gheall e le mionnaibh,
gu-n tugadh e dhi ge b'e air bith ni a
dh'iarradh i.
8 Agus air dhise 'bhi air a teagasg le a
màthair roimh làimh, thubhairt i, Thoir
dhomh an so ceann Eoin Baistidh air
mèis[k].
9 Agus bha an rìgh doilich : ach air son
a mhionnan[m], agus na muinntir a bha 'n an
suidhe aig biadh maille ris, dh'àithn e a
thabhairt *di*.
10 Agus air cur *fir-marbhaidh* uaith,
bhuin e a cheann de Eoin anns a' phrìos-
an.
11 Agus thugadh a cheann air mèis,
agus thugadh do'n chailin e: agus thug
ise d'a màthair *e*.
12 Agus thàinig a dheisciobuil, agus
thug iad an corp leo, agus dh'adhlaic iad
e[o], agus thàinig iad agus dh'innis iad *sin*
do Iosa.
13 An uair a chual' Iosa *so*, chaidh e as
a sin air luing gu ionad fàsail air leth[q]:
agus an uair a chual' am pobull *sin*, lean
iad d'an cois e as na bailtibh.
14 Agus air dol a mach do Iosa, chunn-
aic e coimhthional mòr[r], agus ghabh e
truas mòr dhiubh[s], agus shlànuich e an
dream aca 'bha euslan.
15 Agus an uair a b'fheasgar e, thàinig
a dheisciobuil d'a ionnsuidh, ag ràdh, Is
àite fàsail so, agus tha an t-àm a nis air
dol seachad; cuir an sluagh air falbh,
chum gu-n téid iad do na bailtibh, agus
gu-n ceannaich iad biadh dhoibh féin.
16 Ach thubhairt Iosa riu, Cha ruig
iad a leas falbh; thugaibh-se dhoibh r'a
itheadh.
17 Agus thubhairt iad ris, Cha-n 'eil
againn an so ach cùig builionnan, agus dà
iasg.
18 Thubhairt esan *riu*, Thugaibh an so
iad a m'ionnsuidh-sa.
19 Agus dh'àithn e do'n t-sluagh suidhe
sìos air an fheur, agus ghlac e na cùig
builionnan, agus an dà iasg, agus air
amharc dha suas gu nèamh, bheannaich
agus bhris e, agus thug e na builionnan
d'a dheisciobluibh, agus *thug* na deisciob-
uil do'n t-sluagh *iad*.
20 Agus dh'ith iad uile, agus shàs-

uicheadh iad: agus thog iad làn dà chléibh dheug de'n bhiadh bhriste, *a bha* dh'fhuigheall *aca*[a].

21 Agus bha iadsan a dh'ith mu thimchioll cùig mìle fear, a thuilleadh air mnathan agus air cloinn.

22 Agus air ball cho-éignich Iosa a dheisciobuil gu dol 'an luing, agus dol roimhe chum an taoibh eile, gus an cuireadh esan an sluagh air falbh.

23 Agus an uair a leig e an sluagh uaithe, chaidh e suas air beinn 'n a aonar a dheanamh urnuigh[c]: agus an uair a bha am feasgar air teachd, bha e an sin 'n a aonar.

24 Ach bha an long 's an àm sin ann am meadhon na fairge, air a tilgeadh a null agus a nall leis na tonnaibh: oir bha a' ghaoth 'n an aghaidh.

25 Agus anns a' cheathramh faire de'n oidhche, chaidh Iosa d'an ionnsuidh, ag imeachd air an fhairge.

26 Agus an uair a chunnaic na deisciobuil e ag imeachd air an fhairge[f], bha iad fo bhuaireas[g], ag ràdh, Is spiorad a tha ann; agus ghlaodh iad a mach le eagal.

27 Ach labhair Iosa riu air ball, ag ràdh, Bitheadh misneach mhaith agaibh[h]; is mise a th'ann, na bitheadh eagal oirbh.

28 Agus fhreagair Peadar e agus thubhairt e, A Thighearna, ma's tusa a th'ann, iarr ormsa teachd a d'ionnsuidh air na h-uisgeachaibh.

29 Agus thubhairt esan, Thig. Agus an uair a bha Peadar air teachd a nuas as an luing, dh'imich e air na h-uisgeachaibh, chum teachd gu Iosa.

30 Ach an uair a chunnaic e a' ghaoth làidir, ghabh e eagal: agus an uair a thòisich e air dol fodha, ghlaodh e, ag ràdh, A Thighearna, fòir orm.

31 Agus air ball shìn Iosa mach a làmh, agus rug e air, agus thubhairt e ris, O thusa air bheag creidimh[l], c'ar son a bha thu fo amharus?

32 Agus an uair a chaidh iad a steach do'n luing, luidh a' ghaoth[m].

33 An sin thàinig iadsan a bha 's an luing, agus rinn iad aoradh dha, ag ràdh, Gu fìrinneach is tu Mac Dhé[n].

34 Agus an uair a chaidh iad gus an taobh eile, thàinig iad gu talamh Ghenesaret.

35 Agus an uair a fhuair muinntir an àite sin fios uime, chuir iad fios air feadh na tìre sin uile air gach taobh dhiubh, agus thug iad d'a ionnsuidh an dream sin uile a bha euslan.

36 Agus ghuidh iad air, gu feudadh iad beantuinn ri iomall 'eudaich a mhàin; agus a' mheud dhiubh as a bhean[q], shlànuicheadh gu h-iomlan iad.

## CAIB. XV.

1 *Chronaich Criosd na sgrìobhaichean agus na Phairisich air son àitheanta Dhé a bhriseadh le'n gnàthannan féin;* 11 *tha e a' teagasg nach e an ni a théid a steach do'n bheul a thruailleas an duine.* 21 *Shlànuich e nighean mnatha de mhuinntir Chanaain.*

AN sin thàinig sgrìobhaichean agus Phairisich o Ierusalem gu Iosa[b] ag ràdh,

2 C'ar son tha do dheisciobuil a' dol an aghaidh gnàth nan sinnsear? oir cha-n ionnlaid iad an làmhan an uair a dh'itheas iad aran.

3 Ach fhreagair esan agus thubhairt e riu, C'ar son tha sibhse a' briseadh àithne Dhé le 'ur gnàth féin[d]?

4 Oir thug Dia àithne, ag ràdh, Thoir urram do d'athair agus do d' mhàthair[e]: agus ge b'e 'mhallaicheas 'athair no 'mhàthair, cuirear gu bàs e.

5 Ach their sibhse, Ge b'e neach a their r'a athair no r'a mhàthair, Bitheadh e 'n a thiodhlac *do'n teampull* gach ni leis am feudadh tu buannachd fhaotainn uamsa,

6 Nach feum e urram a thabhairt d'a athair no d'a mhàthair. Mar sin chuir sibhse 'an neo-bhrigh àithne Dhé le 'ur gnàth féin.

7 A chealgairean, is maith a rinn Esaias fàidheadaireachd m' 'ur timchioll, ag ràdh,

8 Tha an sluagh so a' dlùthachadh rium-sa le 'm beul[i], agus a' toirt urraim dhomh le'm bilibh: ach tha an cridhe fada uam.

9 Ach is ann 'an dìomhain a tha iad a' deanamh aoraidh dhomhsa, a' teagasg àitheanta dhaoine mar theagasg[j].

10 Agus air gairm an t-slòigh dha, thubhairt e riu, Eisdibh agus tuigibh:

11 Cha-n e an ni a théid a steach 's a' bheul a shalaicheas an duine[k]; ach an ni a thig a mach as a' bheul, is e so a shalaicheas an duine.

12 An sin thàinig a dheisciobuil, agus thubhairt iad ris, Am bheil fhios agad gu-n do ghabh na Phairisich oilbheum, an déigh dhoibh na briathran ud a chluinntinn?

13 Ach fhreagair esan agus thubhairt e, Gach uile luibh nach do shuidhich m' Athair nèamhaidh-sa[o], spìonar á 'bhun e.

14 Leigibh leo: is cinn-iùil dhall nan dall iad[p]. Agus ma threòraicheas dall dall *eile*, tuitidh iad araon anns a' chlais.

15 Agus fhreagair Peadar agus thubhairt e ris, Minich dhuinn an cosamhlachd sin.

16 Agus thubhairt Iosa, Am bheil sibhse fathast mar an ceudna gun tuigse?

17 Nach 'eil sibh a' tuigsinn fathast ge b'e ni a théid a steach 's a' bheul, gu-n téid e 's a' bhroinn, agus gu-n tilgear a mach do'n t-slochd-shalchair e?

18 Ach na nithe sin a thig a mach as a' bheul, tha iad a' teachd o'n chridhe, agus is iad sin a shalaicheas an duine.

19 Oir is ann as a' chridhe thig droch

B.C. 32.

[a] 2 Ri. 4. 1-7
[b] Marc. 7. 1, &c.
[c] Marc. 6. 46
[d] Col. 2. 8, 23; Tit. 1. 14
[e] Ecs. 21. 17; Lebh. 20. 9
[f] Iob 9. 8; Eoin 6. 19
[g] Luc. 24. 37
[h] Gnio. 23. 11
[i] Isa. 29. 13
[j] Col. 2. 22
[k] Gnio. 10. 15; Ròm. 14. 14, 20; 1 Tim. 4. 4; Tit. 1. 15
[l] Seum. 1. 6
[m] Salm 107. 29
[n] Salm 2. 7; Luc. 1. 32; 4. 41; Eoin 1. 49; 6. 69; 11. 27; Gnio. 8. 37; Ròm. 1. 4
[o] Eoin 15. 2, 6
[p] caib. 23. 16; Luc. 6. 39
[q] Eoin 6. 37

smuaintean[a], mortadh, adhaltranas,
strìopachas, gadachd, fianuis bhréige,
toibheum :
20 Is iad so na nithe a shalaicheas an
duine : ach itheadh le làmhan gun ionn-
lad, cha salaich sin an duine.
21 Agus air dol do Iosa as a sin, chaidh
e gu crìochaibh Thioruis agus Shidoin[d].
22 Agus, feuch, thàinig bean de *mhuinn-
tir* Chanaain o na crìochaibh sin, agus
ghlaodh i ris, ag ràdh, Dean tròcair orm,
a Thighearn', a Mhic Dhaibhidh ; tha mo
nighean air a buaireadh gu truagh le
deamhan[e].
23 Ach cha d'thug esan freagradh sam
bith dhi[f]. Agus thàinig a dheisciobuil d'a
ionnsuidh, agus dh'iarr iad air, ag ràdh,
Cuir air falbh i, oir tha i a' glaodhaich
'n ar déigh.
24 Ach fhreagair esan agus thubhairt e,
Cha do chuireadh mise ach a chum chaor-
ach chaillte thighe Israeil[h].
25 An sin thàinig ise agus rinn i aoradh
dha, ag ràdh, A Thighearna, cuidich
leam.
26 Ach fhreagair esan agus thubhairt e,
Cha chòir aran na cloinne a ghlacadh, agus
a thilgeadh chum nan con[i].
27 Agus thubhairt ise, Is fìor, a Thigh-
earn': ach ithidh na coin de'n sbruil-
each a thuiteas o bhòrd am maighstir-
ean.
28 An sin fhreagair Iosa agus thubhairt
e rithe, O bhean, is mòr do chreidimh :
bitheadh e dhuit mar is toil leat[k]. Agus
rinneadh a nighean slàn o'n uair sin a
mach[l].
29 Agus air imeachd do Iosa as a sin
thàinig e làimh ri fairge Ghalile[m]; agus
an uair a chaidh e suas air beinn, shuidh
e sìos an sin.
30 Agus thàinig mòr-shluagh d'a ionn-
suidh, agus aca maille riu bacaich, doill,
balbhain, *daoine* ciurramach, agus mòran
eile, agus thilg iad sìos aig cosaibh Iosa
iad, agus shlànuich e iad[o]:
31 Ionnus gu-n do ghabh an sluagh
iongantas an uair a chunnaic iad na balbh-
ain a' labhairt, na *daoine* ciurramach slàn,
na bacaich ag imeachd, agus na doill a'
faicinn: agus thug iad glòir do Dhia
Israeil.
32 An sin ghairm Iosa a dheisciobuil d'a
ionnsuidh[q], agus thubhairt e, Tha mi a'
gabhail truais de'n t-sluagh, oir dh'fhan
iad maille rium a nis ré thri làithean, agus
cha-n 'eil ni air bith aca r'a itheadh : agus
cha chuir mi uam 'n an trasg iad, air eagal
gu fannuich iad air an t-slighe.
33 Agus thubhairt a dheisciobuil ris,
Cia as a gheibheamaid uiread arain 's
an fhàsach, as a bu leòir a shàsuchadh
slòigh cho mòr[t]?
34 Agus thubhairt Iosa riu, Cia lìon
builionn a tha agaibh? agus thubhairt
iadsan, Seachd, agus beagan a dh'iasgaibh
beaga.

B.C. 32.

[a] Gen. 6. 5; 8. 21
Gnà. 6. 14; 24. 9
Ier. 17. 9
Ròm. 3. 10-19
Gal. 5. 19-21
Eph. 2. 3
Tit. 3. 3
[b] caib. 14. 19, &c.
[c] 1 Sam. 9. 13
Luc. 22. 19; 24. 30
[d] Marc. 7. 24
[e] Luc. 18. 38, 39
[f] Salm 28. 1
Luc. 3. 8
[g] Marc. 8. 10
[h] caib. 10. 5, 6
Gnìo. 3. 26
[i] caib. 7. 6
Tais. 22. 15
[j] Marc. 8. 11, &c.
Luc. 11. 16; 12. 54-56
1 Cor. 1. 22
[k] Salm 145. 19
[l] Eoin 4. 50-53
[m] Marc. 7. 31
[n] Ion. 1. 17
[o] Salm 103. 3
Isa. 35. 5, 6
[p] 1 Cor. 5. 6-8
Gal. 5. 9
2 Tim. 2. 16, 17
[q] Marc. 8. 1, &c.
[r] caib. 6. 30; 8. 26; 14. 31
[s] caib. 14. 19, &c.
[t] 2 Ri. 4. 43, 44
[u] caib. 15. 34, &c.

35 Agus dh'àithn e do'n t-sluagh suidhe
sìos air an làr[b].
36 Agus air glacadh nan seachd builionn
agus nan iasg dha, agus air tabhairt buidh-
eachais[c], bhris e *iad*, agus thug e d'a
dheisciobluibh, agus *thug* na deisciobuil
do'n t-sluagh *iad*.
37 Agus dh'ith iad uile, agus shàsuich-
eadh iad : agus thog iad de'n bhiadh
bhriste a dh'fhàgadh làn sheachd bas-
caid.
38 Agus b'iad a' mhuinntir a dh'ith,
ceithir mìle fear, a thuilleadh air mnathan
agus *air* cloinn.
39 Agus air dha an sluagh a leigeadh
uaithe, chaidh e air luing, agus thàinig e
gu crìochaibh Mhagdala[g].

## CAIB. XVI.

1 *Dh'iarr na Phairisich comharadh.* 6 *Thug Iosa rabhadh d'a dheisciobluibh mu thimchioll droch theagaisg nam Phairiseach agus nan Sadusach.* 13 *Barail an t-sluaigh mu thimchioll Chriosd.* 21 *Roimh-innis e a bhàs;* 23 *agus chronaich e Peadar.*

AGUS air teachd do na Phairisich agus
do na Sadusaich 'g a dhearbhadh,
dh'iarr iad air comharadh a nochdadh
dhoibh o nèamh[j].
2 Ach fhreagair esan agus thubhairt e
riu, An uair is feasgar e, their sibh, *Bith-
idh* deadh aimsir *ann* ; oir tha an t-athar
dearg :
3 Agus air maduinn, *Bithidh* droch aim-
sir ann an diugh ; oir tha an t-athar dearg
agus dorcha. A chealgairean, is aithne
dhuibh breth a thoirt air gnùis an athair,
agus nach 'eil e'n comas duibh comhar-
aidhean nan aimsir *a thuigsinn*?
4 Tha ginealach aingidh agus adhal-
tranach ag iarraidh comharaidh, agus cha
toirear comharadh dhoibh, ach comhar-
adh an fhàidh Ionais[n]. Agus air dha am
fàgail, dh'imich e *as a sin.*
5 Agus an uair a thàinig a dheisciobuil
a dh'ionnsuidh an taoibh eile, dhì-chuimh-
nich iad aran a thabhairt *leo.*
6 Agus thubhairt Iosa riu, Thugaibh an
aire, agus gleidhibh sibh féin o thaois
ghoirt nam Phairiseach[p], agus nan Sadu-
sach.
7 Agus bha iad a' reusonachadh eatorra
féin, ag ràdh, *Is ann* air son nach d'thug
sinn aran *leinn.*
8 Agus an uair a thuig Iosa *sin*, thubh-
airt e riu, O sibhse air bheag creidimh[r],
c'ar son a tha sibh a' reusonachadh eadar-
aibh féin, *gur ann* a chionn nach d'thug
sibh aran *leibh*?
9 Nach 'eil sibh fathast a' tuigsinn, no
a' cuimhneachadh cùig builionnan nan
cùig mìle[s], agus cia lìon cliabh a thog
sibh?
10 No seachd builionnan nan ceithir
mìle[u], agus cia lìon bascaid a thog sibh?
11 Cionnus nach 'eil sibh a' tuigsinn,
nach ann mu aran a thubhairt mi ruibh,

sibh a bhi air 'ur faicill o thaois ghoirt nam Phairiseach, agus nan Sadusach?

12 An sin thuig iad cionnus nach d'iarr e *orra* 'bhi air am faicill o thaois ghoirt an arain, ach o theagasg[c] nam Phairiseach, agus nan Sadusach.

13 Agus air teachd do Iosa gu crìochaibh Chesarea Philipi, dh'fheòraich e d'a dheisciobluibh, ag ràdh, Cò tha daoine ag ràdh is e Mac an duine[e]?

14 Agus thubhairt iadsan, *Tha* cuid *ag ràdh* Eoin Baistidh[f], cuid Elias, agus cuid eile Ieremias, no aon de na fàidhean.

15 Thubhairt esan riu, Ach cò tha sibhse ag ràdh is mi?

16 Agus fhreagair Simon Peadar agus thubhairt e, Is tusa Criosd, Mac an Dé bheò[h].

17 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, Is beannaichte thusa, a Shimoin Bhar-Iona; oir cha d'fhoillsich fuil agus feòil sin duit-sa[j], ach m'Athair-sa a *tha* air nèamh[k].

18 Agus tha mise ag ràdh riut, Gur tusa[1] Peadar[l], agus air a' charraig so togaidh mise m'eaglais[m]: agus cha toir geatachan ifrinn buaidh oirre[n].

19 Agus bheir mi dhuit iuchraiche rìoghachd nèimh: agus ge b'e ni a cheanglas tusa air talamh bithidh e ceangailte air nèamh[o]; agus ge b'e ni a dh'fhuasglas tusa air talamh, bithidh e fuasgailte air nèamh.

20 An sin dh'àithn e d'a dheisciobluibh gun iad a dh'innseadh do neach air bith, gu-m b'esan Iosa an Criosd[s].

21 O'n àm sin a mach thòisich Iosa air a nochdadh d'a dheisciobluibh[t], gur éigin dhasan dol suas gu Ierusalem, agus mòran de nithibh fhulang o na seanairibh, agus na h-àrd-shagartaibh, agus na sgrìobhaichean, agus a bhi air a chur gu bàs, agus a bhi air a thogail suas air an treas là.

22 Agus ghabh Peadar e, agus thòisich e air achmhasan a thabhairt dha, ag ràdh, Gu ma fada sin uait-sa, a Thighearna; cha tachair sin duit-sa.

23 Ach air tionndadh dhasan, thubhairt e ri Peadar, Imich air mo chùl, a Shatain[v]; is oilbheum dhomh thu[w]: oir cha-n 'eil spéis agad de nithibh Dhé, ach de nithibh dhaoine.

24 An sin thubhairt Iosa r'a dheisciobluibh, Ma's àill le neach air bith teachd a'm' dhéigh-sa, àicheadhadh se e féin[y], agus togadh e air a chrann-ceusaidh, agus leanadh e mise.

25 Oir ge b'e neach le-m b'àill 'anam a ghleidheadh[z], caillidh se e; agus ge b'e neach a chailleas 'anam air mo sgàth-sa, gheibh se e.

26 Oir ciod an tairbhe a tha ann do dhuine, ged chosnadh e an saoghal uile, agus 'anam féin a chall? no ciod a' mhalairt a bheir duine air son 'anama[c]?

27 Oir thig Mac an duine ann an glòir

B.C. 32.

a Dan. 7. 9, 10 Sech. 14. 5 Iud. 14
b Tais. 22. 12
c caib. 15. 1-9
d Marc. 9. 1 Luc. 2. 26
e Marc. 8. 27 Luc. 9. 18, &c.
f caib. 14. 2 Luc. 9. 7-9
g Marc. 9. 2, &c. Luc. 9. 28, &c.
h caib. 14. 33 Salm 2. 7 Eoin 1. 49 Eabh. 1. 2, 5
i Tais. 1. 16
j 1 Cor. 2. 10 Gal. 1. 16 Eph. 2. 8
k 1 Eoin 4. 15 Eoin 6. 45
1 's e sin, *clach.*
l Eoin 1. 42
m Eph. 2. 20 Tais. 21. 14
n Isa. 54. 17
o caib. 18. 18
p Ecs. 33. 9 Salm 99. 7 Isa. 4. 5
q caib. 3. 17 2 Pead. 1. 17 Isa. 42. 1, 21
r Deut. 18. 15, 19 Gnio. 3. 22, 23 Eabh. 1. 1, 2 2. 1-3
s Marc. 8. 30
t Luc. 9. 22 18. 31 24. 6, 7 1 Cor. 15. 3, 4
u Dan. 10. 10, 18 Tais. 1. 17
v 2 Sam. 19. 22
w Ròm. 14. 13
x caib. 11. 14 Mal. 4. 5, 6
y caib. 10. 38 Marc. 8. 34 Luc. 9. 23 14. 27 Gnio. 14. 22 1 Tes. 3. 3
z Eoin 12. 25 Est. 4. 14
a caib. 16. 21
b Marc. 9. 14, &c. Luc. 9. 37, &c.
c Salm 49. 7, 8

'Athar[a], maille r'a ainglibh; agus an sin bheir e do gach neach a réir a ghniomhara[b].

28 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Gu bheil cuid de'n dream a tha 'n an seasamh an so, nach blais bàs[d], gus am faic iad Mac an duine a' teachd 'n a rìoghachd féin.

## CAIB. XVII.

1 *Atharrachadh agus dealrachadh cruth Iosa.* 14 *Shlànuich e leanabh air an robh an tuiteamach.* 22 *Dh'innis e 'fhulangas roimh làimh,* 24 *agus dh'ioc e a' chìs.*

AGUS an déigh shè làithean[g], ghabh Iosa Peadar, agus Seumas, agus Eoin a bhràthair, agus thug e iad air leth gu beinn àird,

2 Agus dh'atharraicheadh a chruth 'n an làthair; agus dhealraich 'aghaidh mar a' ghrian[i], agus rinneadh 'eudach geal mar an solus.

3 Agus, feuch, chunnacas leo Maois agus Elias a' còmhradh ris.

4 An sin fhreagair Peadar, agus thubhairt e ri Iosa, A Thighearn', is maith dhuinne 'bhi an so: ma's àill leatsa, deanamaid tri pàilliunan an so: aon dhuitsa, aon do Mhaois, agus aon do Elias.

5 Air dha 'bhi fathast a' labhairt, feuch, thilg neul soillseach[p] sgàile orra: agus, feuch, guth as an neul, ag ràdh, Is e so mo Mhac gràdhach, anns am bheil mo mhòr-thlachd[q]: éisdibh ris[r].

6 Agus an uair a chuala na deisciobuil *so*, thuit iad air an aghaidh, agus ghabh iad eagal ro mhòr.

7 Agus thàinig Iosa agus bhean e riu[u], agus thubhairt e, Eiribh, agus na bitheadh eagal oirbh.

8 Agus an uair a thog iad suas an sùilean, cha-n fhac iad neach air bith, ach Iosa 'n a aonar.

9 Agus 'an àm dhoibh teachd a nuas o'n bheinn, thug Iosa àithne dhoibh, ag ràdh, Na innsibh do neach air bith an ni a chunnaic sibh, gus an éirich Mac an duine o na mairbh.

10 Agus dh'fheòraich a dheisciobuil dheth, ag ràdh, C'ar son ma seadh a their na sgrìobhaichean[x], gur éigin do Elias teachd air tùs?

11 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Thig Elias gu fìrinneach air tùs, agus aisigidh e na h-uile nithe:

12 Ach tha mise ag ràdh ruibh, Gu-n d' thàinig Elias cheana, agus cha d'aithnich iad e, ach rinn iad gach ni 'bu toil leo ris: is ann mar sin, mar an ceudna, a dh'fhulaingeas Mac an duine uatha[a].

13 An sin thuig na deisciobuil gu-m b'ann mu Eoin Baistidh a labhair e riu.

14 Agus an uair a thàinig iad chum an t-sluaigh[b], thàinig duine *àraidh* d'a ionnsuidh, a' tuiteam air a ghlùinibh dha, agus ag ràdh,

15 A Thighearna, dean tròcair air mo

mhac, oir tha e gu tinn leis an tuiteamaich, agus is mòr an cràdh a tha e a' fulang: oir tha e gu minic a' tuiteam 's an teine, agus gu minic 's an uisge.

16 Agus thug mi e dh'ionnsuidh do dheisciobul, agus cha b'urrainn iad a leigheas.

17 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e, A ghinealaich neo-chreidich, agus choirbte, cia fhad a bhitheas mi maille ruibh? cia fhad a dh'fhulaingeas mi sibh[d]? thugaibh a m'ionnsuidh-sa an so e.

18 Agus chronaich Iosa an deamhan[f], agus dh'imich e as: agus shlànuicheadh an leanabh o'n uair sin a mach.

19 An sin, an uair a thàinig na deisciobuil chum Iosa fa leth, thubhairt iad, C'ar son nach b'urrainn sinne a thilgeadh a mach?

20 Agus thubhairt Iosa riu, Air son 'ur mi-chreidimh[h]: oir gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, Nam bitheadh agaibh creidimh mar ghràinne mustaird[j], theireadh sibh ris a' bheinn so, Atharraich á so an sud, agus dh'atharraicheadh i; agus cha bhitheadh ni air bith eu-comasach dhuibh[l].

21 Gidheadh, cha téid a' ghnè so mach, ach le urnuigh agus le trasgadh.

22 Agus am feadh a bha iad a' fantuinn ann an Galile[m], thubhairt Iosa riu, Bithidh Mac an duine air a bhrath thairis do làmhan dhaoine:

23 Agus marbhaidh iad e, ach air an treas là éiridh e. Agus bha iadsan ro bhrònach.

24 Agus air teachd dhoibh do Chapernaum, thàinig luchd-togail na cìse gu Peadar, agus thubhairt iad *ris*, Nach 'eil 'ur Maighstir-se ag ìocadh na cìse[1]?

25 Thubhairt esan, Tha. Agus an uair a chaidh e steach do'n tigh, labhair Iosa ris air tùs, ag ràdh, Ciod i do bharail-sa, a Shimoin? cò uaith a tha rìghrean na talmhainn a' togail càine no cìse? An ann o'n cloinn féin, no o choigrich?

26 Thubhairt Peadar ris, O choigrich. Thubhairt Iosa ris, Air an aobhar sin tha a' chlann saor.

27 Gidheadh, chum nach tugamaid oilbheum dhoibh[r], imich thusa chum na fairge, agus tilg dubhan *innte*, agus tog an ceud iasg a thig a nìos: agus air fosgladh a bheoil duit, gheibh thu bonn airgid; sin gabh, agus thoir dhoibh air mo shon-sa, agus air do shon féin.

## CAIB. XVIII.

1 *Thug Criosd àithne d'a dheisciobluibh a bhi ùmhal agus neo-chronail,* 7 *oilbheum a sheachnadh, agus gun iad a dheanamh tàir air cloinn bhig.* 15 *Labhair Criosd mu thimchioll maitheanais.* 23 *Cosamhlachd an rìgh a ghabh cunntas d'a sheirbhisich.*

ANNS an àm sin féin thàinig na deisciobuil chum Iosa[w], ag ràdh, Cò is mò ann an rìoghachd nèimh?

2 Agus air do Iosa leanabh beag a ghairm d'a ionnsuidh, chuir e 'n am meadhon e,

3 Agus thubhairt e, Gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, Mur iompaichear sibh[a], agus mur bi sibh mar leanabain[b], nach téid sibh a steach do rìoghachd nèimh.

4 Air an aobhar sin, ge b'e 'dh'islicheas e[c] féin mar an leanaban so, is e sin féin a's mò ann an rìoghachd nèimh.

5 Agus ge b'e 'ghabhas aon leanaban d'a leithid so ann am ainm-sa[e], gabhaidh e mise.

6 Ach ge b'e neach a bheir oilbheum do aon neach de'n mhuinntir bhig so a tha 'creidsinn annam-sa[g], b'fhèarr dha gu-m bitheadh clach-mhuilinn air a crochadh r'a mhuineal, agus gu-m bitheadh e air a bhàthadh ann an doimhne na fairge.

7 Is an-aoibhinn do'n t-saoghal air son oilbheuman: oir is éigin do oilbheumaibh teachd[i]; ach is an-aoibhinn do'n duine sin troimh an tig an oilbheum.

8 Uime sin, ma bheir do làmh no do chos aobhar oilbheim dhuit[k], gearr dhìot iad, agus tilg uait *iad*: is fèarr dhuit dol a steach do'n bheatha air leth-chois no air leth-làimh, na dà làimh no dà chois a bhi agad, agus thu 'bhi air do thilgeadh anns an teine shìorruidh.

9 Agus ma bheir do shùil aobhar oilbheim dhuit, spìon asad i, agus tilg uait *i*: is fèarr dhuit dol a steach chum na beatha air leth-shùil, na dà shùil a bhi agad agus thu 'bhi air do thilgeadh ann an teine ifrinn.

10 Thugaibh an aire nach dean sibh tarcuis air aon neach de'n mhuinntir bhig so; oir tha mise ag ràdh ruibh, gu bheil an aingil-san[n] air nèamh a' faicinn a ghnàth gnùis m' Athar-sa[o] a *tha* air nèamh.

11 Oir thàinig Mac an duine a shaoradh an ni sin a bha caillte[p].

12 Ciod is barail dhuibhse? ma bhitheas aig duine ceud caora[q], agus gu-n téid aon diubh air seacharan, nach fàg e na naoi caoraich dheug agus ceithir fichead air na beanntaibh, agus nach téid e dh'iarraidh *na caorach* a chaidh air seacharan?

13 Agus ma tharlas dha gu-m faigh e i, gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Gu-n dean e tuilleadh gairdeachais air son *na caorach sin*, na air son nan naoi caorach dheug agus ceithir fichead, nach deachaidh air seacharan[s].

14 Mar so cha-n i toil 'ur n-Athar-se a tha air nèamh, gu-n rachadh aon neach de'n mhuinntir bhig so a chall[t].

15 Uime sin ma pheacaicheas do bhràthair a'd' aghaidh[u], imich agus innis a lochd dha eadar thu féin agus esan a mhàin: ma dh'éisdeas e riut[v], choisinn thu do bhràthair.

16 Ach mur éisd e *riut*, thoir leat aon no dithis eile, chum gu-m bi gach ni air a

B.C. 32.

[a] Salm 51. 10-13 Eoin 3. 3
[b] 1 Cor. 14. 20 1 Pead. 2. 2
[c] Luc. 14. 11 Seum. 4. 10
[d] Air. 14. 11, 27
[e] caib. 10. 42
[f] Luc. 4. 35, 41
[g] Marc. 9. 42 Luc. 17. 1, 2
[h] Eabh. 3. 19
[i] 1 Cor. 11. 19 Iud. 4
[j] caib. 21. 21 Marc. 11. 23 Luc. 17. 6 1 Cor. 13. 2
[k] caib. 5. 29, 30 Marc. 9. 43, 45
[l] Marc. 9. 23
[m] Marc. 9. 30-32 Luc. 9. 43-45
1 Gr. *didrachma; dà bhonn de luach leth-sheceil, Ecs. 30. 14, 15.*
[n] Gnio. 12. 15 Salm 34. 7
[o] Luc. 1. 19
[p] Luc. 9. 50 19. 10 Eoin 10. 10 12. 47 1 Tim. 1. 15
[q] Luc. 15. 4, &c.
[r] 2 Cor. 6. 3
[s] Luc. 15. 23, 24
[t] 2 Pead. 3. 9
[u] Lebh. 19. 17 Luc. 17. 3
[v] Seum. 5. 20
[w] Marc. 9. 33, &c. Luc. 9. 46, &c.

dheanamh seasmhach ann am beul dithis
no triuir fhianuisean[a].
17 Agus ma dhiultas e iadsan éisdeachd,
innis do'n eaglais e : ach ma dhiultas e 'n
eaglais éisdeachd, bitheadh e dhuit mar
Gheintileach[b], agus *mar* chìs-mhaor.
18 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,
Ge b'e air bith nithe a cheanglas sibhse
air thalamh[c], bithidh iad ceangailte air
nèamh : agus ge b'e air bith nithe a
dh'fhuasglas sibhse air thalamh, bithidh
iad fuasgailte air nèamh.
19 A rìs tha mi ag ràdh ruibh, Ma
choirdeas dithis agaibh air thalamh mu
thimchioll aon ni a dh'iarras iad, nithear
*so* dhoibh le m' Athair-sa a tha air
nèamh[e].
20 Oir ge b'e àite 's am bheil dithis no
triuir air an cruinneachadh an ceann a
chéile ann am ainm-sa[f], tha mise an sin
'n am meadhon.
21 Air dol do Pheadar d'a ionnsuidh
's an àm sin, thubhairt e, A Thighearna,
cia minic a pheacaicheas mo bhràthair
a'm' aghaidh, agus a mhaitheas mi dha[h]?
*An ann* gu ruig an seachdamh uair?
22 Thubhairt Iosa ris, Cha-n abair mi
riut, gus an seachdamh uair, ach gu deich
agus tri fichead seachd uairean.
23 Air an aobhar sin is cosmhuil rìogh-
achd nèimh ri rìgh àraidh le'm b'àill
cunntas a dheanamh r'a shcirbhisich[i].
24 Agus an uair a thòisich e air cunntas
a dheanamh, thugadh aon d'a ionnsuidh
air an robh aige deich mìle tàlann :
25 Ach do bhrìgh nach robh aige ni
leis an dìoladh e, dh'àithn a thighearn' e
féin, agus a bhean, agus a chlann, agus na
h-uile nithe a bha aige a reiceadh[l], agus
dìoladh a dheanamh.
26 Air an aobhar sin thuit an seirbhis-
each sin sìos, agus rinn e umhlachd dha,
ag ràdh, A thighearna, dean foighidinn
rium, agus ìocaidh mi dhuit an t-iomlan.
27 An sin air do thighearn' an òglaich
sin truas mòr a ghabhail dheth[o], leig e a
chead da, agus mhaith e na fiacha dha.
28 Ach an uair a chaidh an seirbhis-
each sin féin a mach, fhuair e aon d'a
chomh-sheirbhisich air an robh aige ceud
peghinn : agus chuir e làmh ann, agus
rug e air sgòrnan *air*, ag ràdh, Ioc dhomh
na bheil agam ort.
29 Agus thuit a chomh-shcirbhiseach
sìos aig a chosaibh, agus ghuidh e air, ag
ràdh, Dean foighidinn rium[r], agus ìoc-
aidh mi dhuit an t-iomlan.
30 Agus cha b'àill leis-san *sin*: ach
dh'imich e agus thilg e ann am prìosan
e, gus an ìocadh e na fiachan.
31 Agus an uair a chunnaic a chomh-
sheirbhisich na nithe a rinneadh, bha
iad ro dhoilich, agus thàinig iad, agus
dh'fhoillsich iad d'an tighearna gach ni a
rinneadh.
32 An sin ghairm a thighearn' air, agus
thubhairt e ris, A dhroch sheirbhisich[t],

B.C. 33.

[a] Deut. 19. 15; 2 Cor. 13. 1
[b] Ròm. 16. 17; 1 Cor. 5. 3-5; 2 Tes. 3. 6, 14
[c] caib. 16. 19; Eoin 20. 23; Gnio. 15. 23-31; 2 Cor. 2. 10
[d] caib. 6. 12; Gnà. 21. 13; Seum. 2. 13
[e] Marc. 11. 24; Eoin 16. 24; 1 Eoin 5. 14
[f] Eoin 20. 19; 1 Cor. 5. 4
[g] Marc. 10. 1; Eoin 10. 40
[h] Marc. 11. 25; Luc. 17. 4; Col. 3. 13
[i] Ròm. 14. 12
[j] Gen. 1. 27; Mal. 2. 15
[k] Gen. 2. 24; Eph. 5. 31
[l] 2 Ri. 4. 1; Isa. 50. 1
[m] 1 Cor. 7. 10
[n] Deut. 24. 1; Isa. 50. 1
[o] Salm 78. 38
[p] caib. 5. 32; Luc. 16. 18
[q] Gnà. 19. 13; 21. 19, 20
[r] rann 26
[s] 1 Cor. 7. 32
[t] Luc. 19. 22

mhaith mi dhuit na fiachan ud uile, do
bhrìgh gu-n do chuir thu impidh orm ;
33 Nach bu chòir dhuit-sa, mar an
ceudna, tròcair a dheanamh air do chomh-
sheirbhiseach féin, amhuil a rinn mise
tròcair ortsa ?
34 Agus ghabh a thighearna fearg, agus
thug e do an luchd-pianaidh e, gus an
ìocadh e 'fhiachan uile dha.
35 Agus mar sin ni m'Athair nèamh-
aidh ruibhse[d], mur maith gach aon agaibh
o 'ur cridheachan d'a bhràthair an cionta.

## CAIB. XIX.

1 *Shlànuich Criosd a' mhuinntir a bha tinn:*
3 *fhreagair e na Phairisich mu thimchioll*
*sgaoile-pòsaidh*: 10 *nochd e c'uin tha am*
*pòsadh feumail;* 13 *agus ghabh e ri cloinn*
*bhig.*

AGUS tharladh, an uair a chrìochnaich
Iosa na briathra sin, gu-n d'imich e
o Ghalile[g], agus thàinig e gu crìochaibh
Iudea, air an taobh thall de Iordan :
2 Agus lean sluagh mòr e, agus shlàn-
uich e iad an sin.
3 Thàinig na Phairisich mar an ceudna
d'a ionnsuidh 'g a dhearbhadh, agus ag
ràdh ris, Am bheil e ceaduichte do dhuine
a bhean a chur uaith air gach uile aobhar?
4 Agus fhreagair esan agus thubhairt e
riu, Nach do leugh sibh, An ti a rinn air
tùs *iad*, gu-n d'rinn e iad fear agus bean[j]?
5 Agus thubhairt e, Air an aobhar so
fàgaidh duine 'athair agus a mhàthair[k],
agus dlùth-leanaidh e r'a mhnaoi : agus
bithidh iad araon 'n an aon fheòil.
6 Air an aobhar sin, cha dithis iad na's
mò, ach aon fheòil. Uime sin, an ni a
cheangail Dia, na sgaoileadh duine[m].
7 Thubhairt iad ris, C'ar son, ma seadh,
a dh'àithn Maois litir-dhealachaidh a
thabhairt *dhi*[n], agus a cur air falbh ?
8 Thubhairt esan riu, Dh' fhulaing
Maois dhuibh-se air son cruais 'ur cridhe,
'ur mnathan a chur uaibh : ach cha robh
e mar sin o thùs.
9 Agus tha mise ag ràdh ruibh, Ge b'e
'chuireas uaith a bhean[p], ach air son
strìopachais, agus a phòsas bean eile, tha
e a' deanamh adhaltranais : agus ge b'e
neach a phòsas ise a chuireadh air falbh,
tha e a' deanamh adhaltranais.
10 Thubhairt a dheisciobuil ris, Ma's e
sin cor an fhir r'*a* mhnaoi, cha-n 'eil am
pòsadh maith r'a dheanamh[q].
11 Ach thubhairt esan riu, Cha-n 'eil
na h-uile dhaoine comasach air a' chainnt
so a ghabhail, ach *iadsan* d'an d'thugadh e.
12 Oir tha cuid 'n an caillteanaich, a
rugadh mar sin o bhroinn *am* màthar ;
agus tha cuid de chaillteanaich ann, a
rinneadh 'n an caillteanaich le daoinibh ;
agus tha caillteanaich ann, a rinn iad
féin 'n an caillteanaich air son rìoghachd
nèimh[s]. Ge b'e neach a tha comasach
air a ghabhail d'a ionnsuidh, gabhadh se *e*.
13 An sin thugadh clann bheag d'a

ionnsuidh, chum gu-n cuireadh e a làmhan orra, agus gu-n deanadh e urnuigh: agus chronaich na deisciobuil iad.

14 Ach thubhairt Iosa, Fulaingibh do na leanabaibh[b], agus na bacaibh dhoibh teachd a m' ionnsuidh: oir is ann d'an leithidibh sin a tha rìoghachd nèimh[c].

15 Agus an déigh dha a làmhan a chur orra, dh'imich e as a sin.

16 Agus, feuch, thàinig neach agus thubhairt e ris, A Mhaighstir mhaith, ciod am maith a ni mi chum gu faigh mi a' bheatha mhaireannach[d]?

17 Agus thubhairt esan ris, C'ar son a ghoireadh tu maith dhiom-sa? cha-*n 'eil* aon neach maith ach a h-aon, *eadhon* Dia: ach ma's àill leat dol a steach chum na beatha, coimhead na h-àitheanta.

18 Thubhairt esan ris, Cia iad? agus thubhairt Iosa, Na dean mortadh. Na dean adhaltranas. Na goid. Na toir fianuis bhréige.

19 Thoir urram do d'athair, agus do d' mhàthair: agus, Gràdhaich do choimhearsnach mar thu féin[e].

20 Thubhairt an t-òganach ris, Choimhead mi iad sin uile o m'òige: ciod a tha dh'uireasbhuidh orm fathast?

21 Thubhairt Iosa ris, Ma's àill leat a bhi coimhlionta, imich, reic na bheil agad[f], agus tabhair do na bochdaibh, agus gheibh thu ionmhas air nèamh; agus thig, *agus* lean mise[g].

22 Ach an uair a chual' an t-òganach na briathra sin, dh'fhalbh e gu brònach: oir bha mòr-shaoibhreas aige.

23 An sin thubhairt Iosa r'a dheisciobluibh, Gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, gu bheil e cruaidh air duine saoibhir dol a steach do rìoghachd nèimh[h].

24 Agus a ris tha mi ag ràdh ruibh, Gur usadh do chàmhal dol troimh chrò snàthaid, na do dhuine saoibhir dol a steach do rìoghachd Dhé.

25 Agus an uair a chual' a dheisciobuil so, ghabh iad iongantas mòr, ag ràdh, Cò ma seadh an neach a dh'fheudas a bhi air a shaoradh?

26 Ach air amharc do Iosa orra, thubhairt e riu, Do dhaoinibh tha so eu-comasach, ach do Dhia tha na h-uile nithe comasach[m].

27 An sin fhreagair Peadar[n], agus thubhairt e ris, Feuch, thréig sinne na h-uile *nithe*[o], agus lean sinn thusa; air an aobhar sin ciod a gheibh sinn?

28 Agus thubhairt Iosa riu, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Sibhse a lean mise, anns an ath-ghineamhuin[p], an uair a shuidheas Mac an duine air caithir a ghlòire féin, gu-n suidh sibhse mar an ceudna air dà chaithir dheug, a' toirt breth air dà thréibh dheug Israeil.

29 Agus ge b'e neach a thréig tighean, no bràithrean, no peathraichean, no athair, no màthair, no bean-phòsda, no clann, no fearann air sgàth m'ainme-sa,



B.C. 33.

[a] caib. 20. 16; 21. 31, 33; Ròm. 9. 30-33
[b] Marc. 10. 14; Luc. 18. 16, &c.
[c] caib. 18. 3
[d] Marc. 10. 17; Luc. 10. 25; 18. 18
[e] Lebh. 19. 18
[f] Luc. 12. 33; 16. 9; Gnio. 2. 45; 4. 34; 1 Tim. 6. 18, 19
[g] Eoin 12. 26
[h] 1 Tim. 6. 9, 10
[i] Ecl. 9. 10; Eoin 9. 4
[j] Eph. 6. 8
[k] Luc. 10. 7
[l] Luc. 23. 40-43
[m] Salm 3. 8; 62. 11; Sech. 8. 6
[n] Marc. 10. 28; Luc. 16. 28
[o] Phil. 3. 8
[p] caib. 16. 27; Isa. 65. 17; Gnio. 3. 21; 2 Pead. 3. 13

gheibh e a' cheud uiread, agus a' bheatha mhaireannach mar oighreachd.

30 Ach tha mòran air thoiseach a bhitheas air dheireadh[a]; agus air dheireadh, a *bhitheas* air thoiseach.

## CAIB. XX.

1 *Dhearbh Criosd, le cosamhlachd air a ghabhail o luchd-saothrach ann an gàradh-fìona, nach 'eil Dia fo fhiachaibh do dhuine air bith:* 17 *roimh-innis e a bhàs;* 20 *agus theagaisg e d'a dheisciobluibh a bhi umhal.*

OIR is cosmhuil rìoghachd nèimh ri fear-tighe, a chaidh a mach moch air mhaduinn a thuarasdalachadh luchd-oibre d'a ghàradh-fìona.

2 Agus an déigh dha cordadh ris an luchd-oibre air pheghinn *Ròmanaich* 's an là, chuir e d'a ghàradh-fìona iad.

3 Agus an uair a chaidh e mach timchioll na treas uaire, chunnaic e dream eile 'n an seasamh dìomhanach 's a' mhargadh,

4 Agus thubhairt e riu, Imichibh-se mar an ceudna do'n ghàradh-fhìona, agus ge b'e ni a bhitheas ceart, bheir mi dhuibh e. Agus dh'imich iad.

5 An uair a chaidh e mach a rìs timchioll na seathamh agus na naothamh uaire, rinn e mar an ceudna.

6 Agus an uair a chaidh e mach mu thimchioll na h-aon uaire deug, fhuair e dream eile 'n an seasamh dìomhanach, agus thubhairt e riu, C'ar son tha sibh 'n 'ur seasamh an so feadh an là dìomhanach?

7 Thubhairt iad ris, A chionn nach do thuarasdalaich duine air bith sinn. Thubhairt esan riu, Imichibh-se mar an ceudna do'n ghàradh-fhìona[i], agus ge b'e ni a tha ceart, gheibh sibh *e*[j].

8 Agus an uair a thàinig am feasgar, thubhairt tighearn' a' ghàraidh-fhìona sin r'a stiùbhard, Gairm an luchd-oibre, agus thoir dhoibh an tuarasdal[k], a' tòiseachadh o'n dream *a thàinig* mu dheireadh gu ruig na ceud *daoine*.

9 Agus an uair a thàinig iadsan *a thuarasdalaicheadh* mu thimchioll na h-aon uaire deug[l], fhuair gach duine dhiubh peghinn.

10 Ach an uair a thàinig an ceud dream, shaoil iadsan gu-m faigheadh iad na bu mhò; ach fhuair gach aon diubh mar an ceudna peghinn.

11 Agus air dhoibh 'fhaotainn, rinn iad gearan an aghaidh fhir-an-tighe,

12 Ag ràdh, An dream sin *a thàinig* mu dheireadh, cha d' rinn iad *obair* ach aon uair, agus rinn thu iad ionann ruinne, a ghiùlain uallach agus teas an là.

13 Ach fhreagair esan agus thubhairt e ri fear dhiubh, A charaid, cha-n 'eil mi a' deanamh eucoir ort: nach do chord thu rium air pheghinn?

14 Tog leat do chuid féin, agus imich romhad: is i mo thoil-sa a thabhairt do'n

ti so *a thàinig* mu dheireadh, mar *a thug mi* dhuit-sa.

15 Nach 'eil e ceaduichte dhomh-sa an ni a's toil leam a dheanamh ri mo chuid féin[b]? am bheil do shùil-sa olc, air son gu bheil mise maith?

16 Mar sin bithidh an dream dheireannach air thoiseach, agus an dream *a tha* air thoiseach air dheireadh: oir tha mòran air an gairm, ach beagan air an taghadh[c].

17 Agus a' dol do Iosa suas gu Ierusalem[d], thug e an dà dheisciobul dheug leis a leth-taobh anns an t-slighe, agus thubhairt e riu,

18 Feuch, tha sinn a' dol a suas gu Ierusalem; agus bithidh Mac an duine air a bhrath thairis do na h-àrd-shagartaibh, agus do na sgrìobhaichean, agus dìtidh iad chum bàis e,

19 Agus bheir iad thairis e do na Cinnich[e] chum fanoid a dheanamh *air*, agus *chum a* sgiùrsadh[f], agus *a* cheusadh: ach air an treas là éiridh e a rìs.

20 An sin thàinig d'a ionnsuidh màthair cloinne Shebede[g], maille r'a mic, a' toirt aoraidh *dha*, agus ag iarraidh ni àraidh air.

21 Agus thubhairt esan rithe, Ciod a b'àill leat? Thubhairt i ris, Abair gu-n suidh iad so mo dhithis mhac, fear *aca* air do làimh dheis, agus am fear eile air do làimh chlì, ann ad rìoghachd.

22 Ach fhreagair Iosa agus thubhairt e, Cha-n 'eil fhios agaibh ciod a tha sibh ag iarraidh. Am bheil sibh comasach air a' chupan sin òl a dh'òlas mise, agus a bhi air 'ur baisteadh leis a' bhaisteadh le am baistear mise? Thubhairt iad ris, Tha sinn comasach.

23 Agus thubhairt esan riu, Olaidh sibh gu deimhin de m' chupan-sa[i], agus baistear sibh leis a' bhaisteadh le am baistear mise: ach suidhe air mo làimh dheis agus chlì, cha leamsa *sin* a thabhairt, ach *dhoibh-san* d'am bheil e air ulluchadh le m'Athair.

24 Agus 'n uair a chual' an deichnear so[k], bha iad diombach ris an dithis bhràithre.

25 Ach ghairm Iosa iad d'a ionnsuidh, agus thubhairt e, Tha fhios agaibh gu bheil aig uachdarain nan Cinneach tighearnas orra[l], agus gu bheil aig *an* daoinibh mòra smachd orra.

26 Ach mar sin cha bhi e 'n 'ur measgse[m]: ach ge b'e neach le'm b'àill a bhi mòr 'n 'ur measg, bitheadh e dhuibh 'n a fhear-frithealaidh[n].

27 Agus ge be air bith le'm b'àill toiseach a bhi aige 'n 'ur measg, bitheadh esan 'n a sheirbhiseach dhuibh:

28 Amhuil mar nach d' thàinig Mac an duine chum gu-n deantadh frithealadh dha, ach a dheanamh frithealaidh[p], agus a thabhairt 'anama féin mar éiric air son mhòran[q].

29 Agus ag dol a mach dhoibh á Iericho lean sluagh mòr e:

30 Agus, feuch, dithis dhaoine dall[a], a bha 'n an suidhe ri taobh na slighe, 'n uair a chual' iad gu robh Iosa a' dol seachad, ghlaodh iad, ag ràdh, Dean tròcair oirnne, a Thighearn', a Mhic Dhaibhidh.

31 Agus chronaich an sluagh iad, chum gu-m bitheadh iad 'n an tosd: ach is mòid a ghlaodh iadsan ag ràdh, Dean tròcair oirnn, a Thighearn', a Mhic Dhaibhidh.

32 Agus sheas Iosa, agus ghairm e iad, agus thubhairt e, Ciod is àill leibh mise a dheanamh dhuibh?

33 Thubhairt iadsan ris, A Thighearn', ar sùilean a bhi air am fosgladh.

34 Agus ghabh Iosa truas dhiubh, agus bhean e r'an sùilibh: agus air ball thàinig radharc d'an sùilibh, agus lean iad e.

## CAIB. XXI.

1 *Mharcaich Iosa gu Ierusalem air asail;* 12 *thilg e mach an luchd-reic agus ceannaich as an teampull;* 18 *mhalluich e an crann-fige,* 23 *chuir e na sagairt 'n an tosd;* 28 *agus chronaich e iad le cosamhlachd.*

AGUS an uair a dhruid iad ri Ierusalem[h], agus a thàinig iad gu Betphage, gu sliabh nan crann-olaidh, an sin chuir Iosa dithis *d'a* dheisciobluibh uaith,

2 Ag ràdh riu, Rachaibh do'n bhaile *a tha* thall fa 'ur comhair, agus air ball gheibh sibh asal ceangailte *ann*, agus loth maille rithe: fuasglaibh, agus thugaibh a m'ionnsuidh *iad.*

3 Agus ma labhras aon duine ni air bith ruibh, abraibh, Gu bheil feum aig an Tighearn' orra; agus cuiridh e uaith air ball iad.

4 Rinneadh na nithe so uile, chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh leis an fhàidh ag ràdh[j],

5 Innsibh do nighean Shioin, Feuch, tha do Rìgh a' teachd a d'ionnsuidh gu ciùin, agus e 'n a shuidhe air asail, agus air searrach mac na h-asail.

6 Agus dh'imich na deisciobuil, agus rinn iad mar a dh'àithn Iosa dhoibh;

7 Agus thug iad an asal agus an loth leo, agus chuir iad am falluinnean orra, agus chuir iad *esan* 'n a shuidhe air am muin.

8 Agus sgaoil mòr-shluagh am falluinnean air an t-slighe; agus ghearr dream eile geugan de na craobhan, agus leag iad air an t-slighe *iad.*

9 Agus thog an sluagh a bha roimhe agus 'n a dhéigh iolach, ag ràdh, Hosanna do Mhac Dhaibhidh! Beannaichte gu robh an Ti a thig ann an ainm an Tighearna[o]! Hosanna anns na h-àrdaibh!

10 Agus an uair thàinig e steach do Ierusalem, ghluaiseadh am baile uile, ag ràdh, Cò e so?

11 Agus thubhairt an sluagh, Is e so Iosa am fàidh o Nasaret Ghalile.

B.C. 33.

a caib. 9. 27 Marc. 10. 46 Luc. 18. 35
b Ròm. 9. 15, 24 Seum. 1. 18
c caib. 22. 14
d Marc. 10. 32, &c. Luc. 18. 31, &c.
e caib. 27. 2, &c. Marc. 15. 1, 16, &c. Luc. 23. 1 Eoin 18. 28, &c. Gnio. 3. 13 1 Cor. 15. 3-7
f Isa. 53. 5
g Marc. 10. 35
h Marc. 11. 1 Luc. 19. 20
i Luc. 12. 50
j Sech. 9. 9
k Luc. 22. 24
l Luc. 22. 25, 26
m 1 Pead. 5. 3
n caib. 23. 11 Marc. 9. 35 10. 43
o caib. 23. 39 Salm 118. 26
p Luc. 22. 27 Eoin 13. 4, 14 Phil. 2. 7
q Isa. 53. 5, 8, 11 Dan. 9. 24, 26 1 Tim. 2. 6 Tit. 2. 14 Eabh. 9. 28 1 Pead. 1. 18, 19

12 Agus chaidh Iosa a steach do theampull Dhé[a], agus thilg e mach iadsan uile a bha 'reic agus a' ceannach anns an teampull, agus thilg e buird luchd-malairt an airgid thairis, agus caithrichean luchd-reic nan columan,

13 Agus thubhairt e riu, Tha e sgrìobhta[c], Goirear tigh urnuigh de m' thighsa; ach rinn sibhse 'n a gharaidh luchd-reubainn[d] e.

14 Agus thàinig na doill agus na bacaich d'a ionnsuidh anns an teampull, agus shlànuich e iad[e].

15 Agus an uair a chunnaic na h-àrd-shagairt agus na sgrìobhaichean na gniomharan iongantach a rinn e, agus a chlann a' glaodhaich 's an teampull, agus ag ràdh, Hosanna do Mhac Dhaibhidh, bha corruich mhòr orra,

16 Agus thubhairt iad ris, An cluinn thu ciod a tha a' mhuinntir sin ag ràdh? Agus thubhairt Iosa riu, Tha mi 'cluinntinn; nach do leugh sibhse riamh, A beul naoidhean agus chìochran choimhlion thu moladh[f]?

17 Agus an uair a dh'fhàg e iad, chaidh e mach as a' bhaile gu Betani, agus dh'fhan e an sin.

18 Agus an uair a phill e chum a' bhaile air mhaduinn, bha acras air.

19 Agus air dha crann-fìge fhaicinn air an t-slighe[j], thàinig e d'a ionnsuidh, agus cha d'fhuair e ni air bith air, ach duilleach a mhàin; agus thubhairt e ris, Na fàsadh toradh o so suas gu bràth ort. Agus chrìon an crann-fìge air ball[l].

20 Agus an uair a chunnaic na deisciobuil e, ghabh iad iongantas, ag ràdh, Cia luath a shearg an crann-fìge as!

21 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, ma bhitheas creidimh agaibh[n], agus nach bi sibh fo amharus, cha-n e mhàin gu-n dean sibh an ni *a rinneadh* air a' chrann-fhìge, ach mar an ceudna ma their sibh ris a' bheinn so, Bi air do thogail, agus air do thilgeadh 's an fhairge[p], bithidh e deanta:

22 Agus ge b'e air bith nithe a dh'iarras sibh ann 'ur n-urnuigh[r], ma chreideas sibh, gheibh sibh iad.

23 Agus an uair a thàinig e do'n teampull[t], thàinig na h-àrd-shagairt agus seanairean a' phobuill d'a ionnsuidh, agus e a' teagasg, ag ràdh *ris*, Ciod e an t-ùghdarras leis am bheil thusa a' deanamh nan nithe so[v]? agus cò thug an cumhachd so dhuit?

24 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Feòraichidh mise mar an ceudna aon ni dhibh-se, agus ma dh'innseas sibh dhomh e, innsidh mise dhuibh-se, air mhodh ceudna, ciod an t-ùghdarras leis am bheil mi 'deanamh nan nithe so.

25 Baisteadh Eoin, cia as a thàinig e? O nèamh, no o dhaoinibh? Ach reusonaich iadsan 'n am measg féin, ag ràdh, Ma their sinn, O nèamh, their esan ruinn,

B.C. 33.
a Marc. 11. 11
Luc. 19.45, &c.
Eoin 2. 15, &c.
b caib. 14. 5
c Isa. 56. 7
d Ier. 7. 11
e Isa. 35. 6
f Salm 8. 2
g caib. 9. 9
Luc. 7. 29, 30
h caib. 3. 6-8
i caib. 11. 18
j Marc. 11. 13
k Luc. 3. 12, 13
7. 37, &c.
l Iud. 12
m Salm 80. 8-16
Isa. 5. 1-7
Ier. 2. 21
Marc. 12. 1
Luc. 20. 9, &c.
n caib. 17. 20
Luc. 17. 6
Seum. 1. 6
o 2 Ri. 17. 13, &c.
p 1 Cor. 13. 2
q Ier. 37. 15
38. 6
r caib. 7. 7
Marc. 11. 24
Seum. 5. 16
1 Eoin 3.22
5. 14
s 2 Each. 24. 21
Eabh. 11. 36, 37
t Marc. 11. 27
Luc. 20. 1
u Eabh. 1. 1, 2
v Ecs. 2. 14
Gnio. 4. 7
w caib. 27. 1
Eoin 11. 53
x caib. 26. 30-37
Gnio. 2. 23
y Gnio. 4. 25-27
Eabh. 13. 11-13

C'ar son, ma seadh, nach do chreid sibh e?

26 Ach ma their sinn, O dhaoinibh, tha eagal a' phobuill oirnn; oir tha meas fàidh aig gach uile *dhuine* air Eoin[b].

27 Agus fhreagair iad Iosa, agus thubhairt iad, Cha-n 'eil fhios againn. Agus thubhairt esan riu, Ni mò dh'innseas mise dhuibh-se ciod an t-ùghdarras leis am bheil mi 'deanamh nan nithe so.

28 Ach ciod i 'ur barail-se? Bha aig duine àraidh dithis mhac, agus thàinig e dh'ionnsuidh a' cheud *mhic*, agus thubhairt e, A mhic, imich, dean obair an diugh ann am ghàradh-fìona.

29 Agus fhreagair esan agus thubhairt e, Cha dean: ach 'n a dhéigh sin, ghabh e aithreachas agus dh'imich e.

30 Agus thàinig e gus an dara *mac*, agus thubhairt e mar an ceudna. Agus fhreagair esan agus thubhairt e, *Théid*, a thighearna; gidheadh cha deachaidh e.

31 Cò de'n dithis a rinn toil 'athar? Thubhairt iadsan ris, An ceud fhear. Thubhairt Iosa riu, Gu fìrinneach tha mise ag ràdh ruibh, gu-n téid na cìs-mhaoir agus na strìopaichean do rìoghachd Dhé roimhibh-se[g].

32 Oir thàinig Eoin do 'ur n-ionnsuidh air slighe na fìreantachd[h] agus cha do chreid sibh e[i]: ach chreid na cìs-mhaoir agus na strìopaichean e[k]. Agus ged a chunnaic sibhse *so*, cha do ghabh sibh aithreachas 'n a dhéigh sin, a chum gu-n creideadh sibh e.

33 Eisdibh ri cosamhlachd eile: Bha fear-tighe àraidh ann, a phlanndaich fìonlios[m], agus chuir e gàradh m'a thimchioll, agus chladhaich e ionad-bruthaidh an fhìona ann, agus thog e tùr, agus shuidhich e air tuath e; agus chaidh e féin air choigrich.

34 Agus an uair a dhruid *riu* àm an toraidh, chuir e a sheirbhisich a dh'ionnsuidh na tuatha[o], a dh'fhaotainn a thoraidh.

35 Agus rug an tuath air a sheirbhisich, agus ghabh iad air fear dhiubh[q], agus mharbh iad fear eile, agus chlach iad fear eile[s].

36 A rìs, chuir e seirbhisich eile uaith, tuilleadh na '*s a'* cheud *chuideachd*; agus rinn iad orra-san mar an ceudna.

37 Ach mu dheireadh, chuir e a mhac féin d'an ionnsuidh[u], ag ràdh, Bheir iad urram do mo mhac.

38 Ach an uair a chunnaic an tuath am mac, thubhairt iad eatorra féin, 'S e so an t-oighre, thigibh[w], marbhamaid e, agus glacamaid 'oighreachd-san *dhuinn féin*.

39 Agus rug iad air[x], agus thilg iad a mach as an fhìon-lios e[y], agus mharbh iad e.

40 Air an aobhar sin, an uair a thig tighearn' an fhìon-lios *sin*, ciod a ni e ris an tuath sin?

41 Thubhairt iad ris, Sgriosaidh e gu

truagh na droch dhaoine sin[a], agus
suidhichidh e am fìon-lios air tuath eile[c],
a bheir a thoradh dha 'n a aimsir féin.
42 Thubhairt Iosa riu, Nach do leugh
sibh riamh anns na sgrìobtuiribh, A'
chlach a dhiult na clachairean[d], rinn-
eadh i 'n a cloich-chinn na h-oisne : is e
an Tighearn' a rinn so, agus tha e iong-
antach 'n ar sùilibh-ne ?
43 Uime sin tha mi ag ràdh ruibh,
gu-n toirear rìoghachd Dhé uaibhse,
agus gu-n toirear do chinneach *eile* i, a
bheir a toradh uatha.
44 Agus ge b'e neach a thuiteas air a'
chloich so, brisear e[h]; ach ge b'e air an
tuit i, ni i mìn-luaithre dheth[i].
45 Agus an uair a chuala na h-àrd-
shagairt agus na Phairisich a chosamh-
lachda-san, thuig iad gu-m b'ann mu'n
timchioll féin a labhair e.
46 Ach an uair bu mhiann leo breith
air, bha eagal a' phobuill orra, oir bha
meas fàidh aca-san air[m].

## CAIB. XXII.

1 *Cosamhlachd bainnse mhic an rìgh.* 9 *Gairm nan Cinneach:* 12 *peanas an fhir a bha as eugais trusgain na bainnse.* 15 *Is còir cìs ìocadh do Cheasar.* 23 *Barail mhearachdach nan Sadusach mu thimchioll aiseirigh nam marbh.*

AGUS fhreagair Iosa, agus labhair e
riu a rìs ann an cosamhlachdaibh,
ag ràdh,
2 Is cosmhuil rìoghachd nèimh ri rìgh
àraidh, a rinn cuirm phòsaidh d'a mhac
féin[n];
3 Agus chuir e a sheirbhisich[o] a ghairm
na muinntir a fhuair cuireadh chum na
bainnse : ach cha b'àill leo-san teachd.
4 A rìs, chuir e *d'an ionnsuidh* seirbh-
isich eile, ag ràdh, Abraibh-se ris a'
mhuinntir d'an d' thugadh cuireadh,
Feuch, dheasaich ni mo dhinneir[p]: *tha*
mo dhaimh agus *mo* spréidh bhiadhta air
am marbhadh, agus *tha* na h-uile nithe
ullamh ; thigibh chum na bainnse.
5 Ach chuir iadsan 'an suarachas e[s],
agus dh'imich iad rompa, fear dhiubh
gu 'fhearann, agus fear eile chum a
cheannachd :
6 Agus rug a' chuid eile *dhiubh* air
a sheirbhisich, agus thug iad masladh
*dhoibh*[w], agus mharbh siad *iad.*
7 Ach an uair a chual' an rìgh so ghabh
e fearg ; agus chuir e 'armailtean uaithe[x],
agus sgrios e an luchd-mortaidh sin, agus
loisg e am baile-san.
8 An sin thubhairt e r'a sheirbhisich,
Gu fìrinneach tha a' bhanais ullamh,
gidheadh an dream a fhuair cuireadh cha
b'airidh iad *air*[y].
9 Air an aobhar sin imichibh-se gus
na rathaidibh mòra, agus a' mheud 's a
gheibh sibh, cuiribh *iad* chum na bainnse.
10 Agus chaidh na seirbhisich sin a
mach air na rathaidibh, agus chruinnich
iad gach uile neach a fhuair iad[b], eadar
olc agus mhaith : agus lìonadh *tigh* na
bainnse le muinntir a shuidh chum
bìdh.
11 Agus air dol a steach do'n rìgh a
dh'fhaicinn nan aoidhean[c], chunnaic e
an sin duine aig nach robh trusgan na
bainnse uime[f]:
12 Agus thubhairt e ris, A charaid,
cionnus a thàinig thusa steach an so, gun
trusgan na bainnse umad? Ach dh'fhan
esan 'n a thosd[g].
13 An sin thubhairt an rìgh ris na
seirbhisich, Air a cheangal duibh eadar
chosan agus làmhan, togaibh leibh e, agus
tilgibh e anns an dorchadas iomallach[j]:
an sin bithidh gul agus gìosgan fhiacal.
14 Oir tha mòran air an gairm, ach
beagan air an taghadh[k].
15 An sin dh'imich na Phairisich[l], agus
ghabh iad comhairle cionnus a dh'fheud-
adh iad esan a ribeadh 'n a chainnt.
16 Agus chuir iad d'a ionnsuidh an deis-
ciobuil féin, maille ri luchd-leanmhuinn
Heroid, ag ràdh, A Mhaighstir, tha fhios
againn gu bheil thusa fìor, agus gu bheil
thu 'teagasg slighe Dhé ann am fìrinn,
agus nach 'eil suim agad de dhuine sam
bith : oir cha-n 'eil thu ag amharc air
pearsaibh dhaoine.
17 Uime sin innis dhuinne do bharail,
Am bheil e ceadaichte cìs a thabhairt do
Cheasar, no nach 'eil ?
18 Ach air tuigsinn am mì-ruin a
dh'Iosa, thubhairt e, C'ar son tha sibh
'g am bhuaireadh, a chealgairean ?
19 Nochdaibh dhomhsa airgiod na cìse.
Agus thug iad d'a ionnsuidh peghinn.
20 Agus thubhairt e riu, Cò dha a
bhuineas an dealbh so, agus an sgrìobhadh
*a tha m'a thimchioll?*
21 Thubhairt iadsan ris, Do Cheasar.
An sin thubhairt esan riu, Thugaibh uime
sin do Cheasar na nithe a's le Ceasar[q];
agus do Dhia, na nithe a's le Dia[r].
22 Agus an uair a chual' iad *so*, ghabh
iad iongantas, agus dh'fhàg iad e, agus
dh'imich iad rompa.
23 Air an là sin féin thàinig d'a ionn-
suidh na Sadusaich[t], a their nach 'eil ais-
eirigh ann[u], agus chuir iad ceisd air,
24 Ag ràdh, A Mhaighstir, thubhairt
Maois[v], Ma gheibh duine bàs gun chlann
aige, gur còir d'a bhràthair a bhean-san a
phòsadh a dhlighe daimhe, agus sliochd
a thogail d'a bhràthair.
25 A nis bha seachdnar bhràithre 'n ar
measg-ne ; agus air do'n cheud fhear
dhiubh bean a phòsadh, fhuair e bàs, agus
do bhrìgh nach robh sliochd aige, dh'fhàg
e a bhean d'a bhràthair.
26 Agus *thachair* mar an ceudna do'n
dara, agus do'n treas *bràthair*, gu ruig
an seachdamh.
27 Agus 'n an déigh uile fhuair a' bhean
bàs mar an ceudna.
28 Air an aobhar sin anns an aiseirigh,

B.C. 33.

[a] Salm 2. 4, 5, 9
Gnio. 13. 46-48
18. 6
28. 8
[b] caib. 13. 47
[c] Luc. 21. 24
Ròm. 9. 26
[d] Salm 118. 22
Isa. 28. 16
1 Pead. 2. 6, 7
[e] Seph. 1. 12
[f] Salm 45. 14
Isa. 61. 10
Eph. 4. 24
Tais. 16. 15
19. 8
[g] Ier. 2. 26
[h] Isa. 8. 14, 15
[i] Salm 2. 9
Dan. 2. 34, 35, 44, 45
[j] caib. 8. 12
[k] caib. 7. 14
20. 16
Luc. 13. 23, 24
[l] Marc. 12. 13, &c.
Luc. 20. 20, &c.
[m] Luc. 7. 16
Eoin 7. 40
[n] Luc. 14. 16-18
[o] Salm 68. 11
Ier. 25. 4
[p] Gnà. 9. 2
Isa. 25. 6
[q] caib. 17. 25, 27
Ròm. 13. 7
[r] Mal. 1. 6-8
3. 8-10
[s] Salm 106. 24, 25
Gnà. 1. 24, 25
Gnio. 24. 25
[t] Marc. 12. 18, &c.
Luc. 20. 27, &c.
[u] Gnio. 23. 8
[v] Deut. 25. 5
Rut 1. 11
[w] 1 Tes. 2. 15
[x] Luc. 19. 27, 42-44
[y] caib. 10. 11, 13
Gnio. 13. 46

cò de'n t-seachdnar d'am bean i? Oir
bha i aca uile.
29 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt
e riu, Tha sibh air seacharan[b], gun eòlas
agaibh air na sgrìobtuiribh, no air cumh-
achd Dhé:
30 Oir anns an aiseirigh cha dean iad
pòsadh, ni mò bheirear ann am pòsadh
iad; ach tha iad mar aingil Dhé air
nèamh[e].
31 Ach mu thimchioll aiseirigh nam
marbh, nach do leugh sibh an ni sin a
labhradh ruibh le Dia, ag ràdh,
32 Is mise Dia Abrahaim[g], agus Dia
Isaaic, agus Dia Iacoib? cha-n e Dia Dia
nam marbh, ach nam beò.
33 Agus an uair a chual' am pobull *so*,
ghabh iad iongantas r'a theagasg-san[j].
34 Ach an uair a chuala na Phairisich
gu-n do chuir e na Sadusaich 'n an tosd,
chruinnicheadh iad an ceann a chéile.
35 An sin chuir neach àraidh dhiubh[k],
a bha 'n a fhear-teagaisg an lagha, ceisd
*air*, 'g a dhearbhadh, agus ag ràdh,
36 A Mhaighstir, cia i an àithne a's mò
's au lagh?
37 Thubhairt Iosa ris, Gràdhaichidh tu
an Tighearna do Dhia le d'uile chridhe[n],
agus le d'uile anam, agus le d'uile inntinn.
38 Is i so a' cheud *àithne* agus an
àithne mhòr.
39 Agus *is* cosmhuil an dara rithe so,
Gràdhaichidh tu do choimhearsnach mar
thu féin[p].
40 Air an dà àithne so tha 'n lagh uile,
agus na fàidhean 'an crochadh[r].
41 Ach air do na Phairisich a bhi cruinn
an ceann a chéile, dh' fheòraich Iosa
dhiubh,
42 Ag ràdh, Ciod i 'ur barail-se mu
thimchioll Chriosd[s]? cò d'am mac e?
thubhairt iadsan ris, Do Dhaibhidh.
43 Thubhairt esan riu, Cionnus ma
seadh a ghoireas Daibhidh 's an spiorad a
Thighearna dheth, ag ràdh[t],
44 Thubhairt an Tighearna ri m' Thigh-
earna, Suidh air mo làimh dheis, gus an
cuir mi do naimhdean 'n an stòl fo d'
chosaibh?
45 Air an aobhar sin, ma ghoireas
Daibhidh a Thighearna dheth, cionnus
is mac dha e?
46 Agus cha b'urrainn aon neach freag-
ràdh sam bith a thabhairt air[v]; ni mò a
bha 'chridhe aig aon neach[w], o'n là sin
suas, ni air bith fheòraich dheth.

## CAIB. XXIII.

1 *Chomhairlich Criosd do'n t-sluagh éisdeachd ri deadh theagasg nan sgrìobhaichean, agus nam Phairiseach: ach gun an droch eisempleir a leantuinn: 8 is còir d'a dheisciobluibh a bhi air am faicill an aghaidh uabhair.*

AN sin labhair Iosa ris an t-sluagh,
agus r'a dheisciobluibh fein,
2 Ag ràdh, Tha na sgrìobhaichean agus



B.C. 33.

a Mal. 2. 7
b Eoin 20. 9
c Ròm. 2.21-23
d Gnio. 15. 10
e caib. 18. 10
1 Eoin 3. 2
f caib. 6. 1-16
g Ecs. 3. 6, 15, 16
Eabh. 11. 16
1 's e sin, *stiallan de chraic-ionn-sgrìobh-aidh air an robh ear-annan de'n sgrìobtur sgrìobhta.*
h Air. 15. 38, 39
Deut. 6. 8
i Marc. 12. 38, &c.
Luc. 20. 27, &c.
j Marc. 12. 17
k Luc. 10. 25, &c.
l Seum. 3. 1
m caib. 6. 9
n Deut. 6. 5
10. 12
o caib. 20. 26, 27
p Lebh. 19. 18
q Gnà. 15. 33
Seum. 4. 6
r Ròm. 13. 9
Seum. 2. 8
s Marc. 12. 35, &c.
Luc. 20. 41, &c.
t Salm 110. 1
u 2 Tim. 3. 6
Tit. 1. 11
v Luc. 14. 6
w Marc. 12. 34
Luc. 20. 40
x Eoin 8. 44
Gnio. 13. 10
Eph. 2. 3
y caib. 15. 14
2 's e sin, *le 'mhionn-an.*
z Salm 94. 8

na Phairisich 'n an suidhe ann an caithir
Mhaois[a]:
3 Air an aobhar sin, na h-uile nithe
'dh'iarras iad oirbh-se a choimhead, coimh-
eadaibh agus deanaibh *iad*; ach na dean-
aibh a réir an oibre: oir their iad, agus
cha dean iad[c].
4 Oir ceanglaidh iad uallaiche troma[d],
agus do-iomchar, agus cuiridh siad *iad*
air guaillibh dhaoine; gidheadh cha char-
uich iad fèin iad le aon d'am meuraibh.
5 Ach an oibre uile tha iad a' deanamh
chum bhi air am faicinn le daoinibh[f]:
ni iad am philacteridhean[1] leathan[h], agus
iomall an eudaich mòr;
6 Agus is ionmhuinn leo na ceud ionada-
suidhe anns na féillibh[i], agus na ceud
chaithrichean anns na coimhthionail,
7 Agus fàilte *fhaghail* air na margaidh-
ean, agus daoine a ghairm Rabbi, Rabbi
dhiubh.
8 Ach na goirear Rabbi dhibhse[l]: oir is
aon àrd-Mhaighstir a tha agaibh, Criosd;
agus is bràithre sibh féin uile.
9 Agus na goiribh 'ur n-athair de
dhuine sam bith air thalamh: oir is aon
Athair a tha agaibh[m], a *tha* air nèamh.
10 Cha mhò a ghoirear àrd-mhaighstir-
ean dhibh: oir is aon àrd-Mhaighstir a
tha agaibh, *eadhon* Criosd.
11 Ach an ti a's mò 'n 'ur measg[o],
bithidh e 'n a òglach agaibh.
12 Agus ge b'e neach a dh'àrdaicheas
e féin, islichear e[q]; agus ge b'e neach a
dh'islicheas e féin, àrdaichear e.
13 Ach is an-aoibhinn dhuibh-se,
a sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a
chealgairean, do brìgh gu bheil sibh a'
druideadh rìoghachd nèimh an aghaidh
dhaoine: oir cha téid sibh féin a steach,
agus cha-n fhulaing sibh do'n dream a
tha 'dol a stigh dol ann.
14 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobh-
aichean, agus Phairiseacha, a chealgair-
ean; oir tha sibh ag itheadh suas tighean
bhantrach[u], agus air sgàth deadh choslais
a' deanamh urnuighean fada; uime sin
gheibh sibh an dìteadh a's mò.
15 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobh-
aichean agus Phairiseacha, a chealgair-
ean; oir cuairtichidh sibh muir agus tìr
chum aon duine a dheanamh de 'ur creid-
imh féin; agus an uair a bhitheas e
deanta, ni sibh mac ifrinn dheth dà uair
na's mò na sibh féin[x].
16 Is an-aoibhinn dhuibh, a chinn-iùil
dhalla[y], a their, Ge b'e duine a bheir
mionnan air an teampull, cha ni air bith
sin: ach ge b'e 'bheir mionnan air òr an
teampuill, tha e ceangailte[2].
17 Amadana, agus a dhaoine dalla[z]! oir
cia aca is mò an t-òr, no an teampull
a tha 'naomhachadh an òir?
18 Agus, Ge b'e 'bheir mionnan air an
altair, cha-n 'eil suim ann: ach ge b'e
'bheir mionnan air an tiodhlac a tha oirre,
tha e ceangailte.

19 Amadana, agus a dhaoine dalla! oir cia aca is mò an tiodhlac, no an altair a tha 'naomhachadh an tiodhlaic[b]?

20 Air an aobhar sin, ge b'e 'mhionnaicheas air an altair, tha e a' mionnachadh oirre féin, agus air gach ni a tha oirre.

21 Agus ge b'e 'mhionnaicheas air an teampull, tha e a' mionnachadh air san, agus air an Ti a tha 'n a chòmhnuidh ann[g].

22 Agus ge b'e neach a mhionnaicheas air nèamh, tha e a' mionnachadh air rìgh-chaithir Dhé[i], agus airsan a tha 'n a shuidhe oirre.

23 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a chealgairean: oir tha sibh a' toirt an deachaimh as a' mhionnt[k], agus an anise, agus a' chuimin, agus dhìobair sibh nithe cudthromach an lagha[l], cothrom, tròcair, agus fìrinn: bu chòir dhuibh iad so a dheanamh, agus gun iad sud fhàgail gun deanamh.

24 A chinn-iùil dhalla, a shìolaidheas a' mheanbh-chuileag, agus a shluigeas an càmhal.

25 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a chealgairean; oir glanaidh sibh an taobh a muigh de 'n chupan[o], agus de 'n mhèis, ach tha iad an taobh a stigh làn reubainn, agus eucoir.

26 Phairisich dhoill, glan air tùs an taobh a stigh de 'n chupan agus de 'n mhèis, chum gu-m bi an taobh a muigh dhiubh glan mar an ceudna.

27 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a chealgairean: oir is cosmhuil sibh ri uaighean gealaichte[q], a tha maiseach air an taobh a muigh, ach air an taobh a stigh a tha làn de chnàmhan dhaoine marbha, agus de 'n uile shalchar.

28 Mar an ceudna, tha sibhse an leth a muigh 'am fianuis dhaoine ann an coslas fhìreanan, ach 's an taobh a stigh làn ceilg, agus eusaontais.

29 Is an-aoibhinn dhuibh, a sgrìobhaichean agus Phairiseacha, a chealgairean; oir tha sibh a' togail àitean-adhlacaidh nam fàidhean, agus a' deanamh leaclithidh nam fìrean maiseach,

30 Agus ag ràdh, Nam bitheamaid ann an làithibh ar n-aithrichean, cha bhitheamaid compàirteach riu ann am fuil nam fàidhean[v].

31 Mar sin tha sibh 'n 'ur fianuisibh ann 'ur n-aghaidh féin, gur sibh clann na muinntir a mharbh na fàidhean[w].

32 Mar sin lìonaibh-se suas tomhas 'ur n-aithrichean[y].

33 A nathraichean, a shìol nan nathraiche nimhe[z], cionnus a dh'fheudar leibh dol as o dhamnadh ifrinn?

34 Air an aobhar sin, feuch, cuiream-sa do 'ur ionnsuidh fàidhean, agus daoine glice, agus sgrìobhaichean; agus *cuid* dhiubh marbhaidh agus cèusaidh sibh[b],

B.C. 33.

[a] Gnio. 5. 40; 2 Cor. 11. 24, 25
[b] Ecs. 29. 37; 30. 29
[c] Hos. 11. 37
[d] Tais. 18. 24
[e] Gen. 4. 8
[f] 2 Each. 24. 20, 21
[g] 2 Each. 6. 2; Salm 26. 8
[h] Luc. 13. 34
[i] caib. 5. 34; Salm 11. 4; Isa. 66. 1
[j] Deut. 32. 11, 12; Salm 91. 4
[k] Luc. 11. 42
[l] caib. 9. 13; 1 Sam. 15. 22; Ier. 22. 15, 16; Hos. 6. 6; Mic. 6. 8
[m] Sech. 11. 6
[n] Salm 118. 20
[o] Marc. 7. 4, &c.
[p] Marc. 13. 1; Luc. 21. 5
[q] Luc. 11. 44; Gnio. 23. 3
[r] 1 Ri. 9. 7; Ier. 26. 18; Luc. 19. 44
[1] no, *an linn.*
[s] Col. 2. 8; 2 Tes. 2. 3
[t] Ier. 14. 14
[u] Dan. xi.
[v] 2 Each. 36. 15, 16; Ier. 2. 30
[w] Gnio. 7. 51, 52; 1 Tes. 2. 15, 16
[x] Hag. 2. 21, 22
[y] Gen. 15. 16; 1 Tes. 2. 16
[z] caib. 3. 7
[a] Luc. 21. 12
[b] Gnio. 7. 59

agus *cuid* dhiubh sgiùrsaidh sibh ann 'ur sionagogaibh[a], agus ni sibh geurleanmhuinn *orra* o bhaile gu baile[c]:

35 Chum gu-n tig oirbh gach uile fhuil fhìreanta a dhòirteadh air an talamh[d], o fhuil Abeil fhìreanta[e], gu fuil Shachariais, mhic Bharachiais[f], a mharbh sibh eadar an teampull agus an altair.

36 Gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, Gu-n tig na nithe so uile air a' ghinealach so.

37 A Ierusalem[h], a Ierusalem, a mharbhas na fàidhean, agus a chlachas an dream a chuirear a d'ionnsuidh, cia minic a b'àill leam do chlann a chruinneachadh r'a chéile[j], mar a chruinnicheas cearc a h-eoin fo a sgiathaibh, agus cha b'àill leibh-se!

38 Feuch, fàgar 'ur tigh agaibh 'n a fhàsach[m].

39 Oir tha mise ag ràdh ruibh, nach faic sibh mise o so suas, gus an abair sibh, *Is* beannaichte an Ti a thig ann an ainm an Tighearna[n].

## CAIB. XXIV.

1 *Dh'innis Criosd roimh-làimh sgrios Ierusaleim: 3 ciod iad agus cia mòr na trioblaidean a bhitheas roimhe sin: 29 comharaidhean a theachd gu breitheanas. 36 Do bhrìgh gu bheil là a' bhreitheanais folaichte, is còir do gach neach faire a dheanamh.*

AGUS chaidh Iosa mach[p], agus dh'imich e o'n teampull; agus thàinig a dheisciobuil d'a ionnsuidh, a nochdadh dha aitreabh an teampuill.

2 Agus thubhairt Iosa riu, Nach faic sibh iad so uile? gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, Nach fàgar clach air muin cloiche an so[r], nach tilgear sìos.

3 Agus air suidhe dha air sliabh nan crann-olaidh, thàinig a dheisciobuil d'a ionnsuidh ann an uaignidheas, ag ràdh, Innis dhuinne, c'uin a thig na nithe sin *gu crìch*? agus ciod e comharadh do theachd-sa, agus crìche an t-saoghail[1]?

4 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Thugaibh an aire nach meall aon neach sibh[s]:

5 Oir thig mòran ann am ainm-sa[t], ag ràdh, Is mise Criosd; agus meallaidh iad mòran.

6 Agus cluinnidh sibh cogannan[u], agus tuairisgeul chogannan: thugaibh an aire nach bi sibh fo amhluadh: oir is éigin do na *nithibh sin* uile teachd gu crìch, ach cha-n 'eil a' chrìoch ann fathast.

7 Oir éiridh cinneach an aghaidh cinnich[x], agus rìoghachd an aghaidh rìoghachd: agus bithidh gorta, agus plàighean, agus criothanna-talmhainn ann am mòran àitean.

8 Agus cha-*n 'eil* annta so uile ach toiseach thruaighean.

9 An sin bheir iad thairis sibh chum àmhghair[a], agus marbhaidh iad sibh, agus bithidh fuath aig gach uile chinneach dhuibh air sgàth m'ainme-sa.

10 Agus an sin gabhaidh mòran oilbheum[a], agus brathaidh iad a chéile, agus bithidh fuath aca d'a chéile.

11 Agus éiridh mòran fhàidhean bréige[d], agus meallaidh iad mòran[e].

12 Agus do bhrìgh gu-m bi an eucoir air a meudachadh, fuaraichidh gràdh mhòran[g].

13 Ach ge b'e 'bhitheas seasmhach gus 'a chrìoch, is e so a thèarnar[i].

14 Agus bithidh soisgeul so na rìoghachd air a shearmonachadh air feadh an domhain uile[k], mar fhianuis do na h-uile chinnich : agus an sin thig a' chrìoch.

15 Air an aobhar sin, an uair a chi sibhse gràineileachd an léir-sgrios, air an do labhair Daniel am fàidh[l], 'n a seasamh anns an ionad naomh, (tuigeadh an ti a leughas,)

16 An sin teicheadh iadsan *a tha* ann an Iudea, chum nam beann :

17 An ti a tha air mullach an tighe, na tigeadh e nuas a thabhairt ni sam bith leis as a thigh :

18 Agus an ti a tha 's a' mhachair, na pilleadh e air ais a thogail 'fhalluinn leis.

19 Agus is an-aoibhinn do na mnathan torrach[o], agus dhoibh-san a bheir cìoch uatha 's na làithibh sin.

20 Ach guidhibh-se gun 'ur teicheadh a bhi 's a' gheamhradh, no air an t-sàbaid :

21 Oir anns an àm sin bithidh àmhghar mòr ann[q], amhuil nach robh ann o thùs an domhain gus a nis, agus nach mò a bhitheas a chaoidh.

22 Agus mur bitheadh na làithean sin air an giorrachadh, cha bhitheadh feòil sam bith air a tèarnadh : ach air son nan daoine taghta bithidh na làithean sin air an giorrachadh[s].

23 An sin ma their aon duine ruibh[t], Feuch, *tha* Criosd an so, no an sud ; na creidibh *e* :

24 Oir éiridh Criosdan bréige[u], agus fàidhean bréige, agus ni iad comharaidhean agus mìorbhuilean mòra, ionnus gu mealladh iad, nam feudadh e 'bhi, na daoine taghta féin[v].

25 Feuch, dh'innis mi dhuibh *e* roimhlàimh.

26 Uime sin ma their iad ruibh, Feuch, tha e 's an fhàsach, na rachaibh a mach : feuch, *tha* e 's na seòmraichibh uaigneach, na creidibh *sin*.

27 Oir mar a thig an dealanach o'n àird an ear[x], agus a dhealraicheas e gus an àird an iar ; mar sin mar an ceudna bithidh teachd Mhic an duine.

28 Oir ge b'e àite 's am bi a' chairbh, is ann an sin a chruinnichear na h-iolairean[y].

29 Air ball an déigh trioblaid nan làithean ud, dorchaichear a' ghrian[z], agus cha tabhair a' ghealach a solus, agus tuitidh na reultan o nèamh, agus bithidh cumhachdan nan nèamh air an crathadh[a].

B.C. 33.

a caib. 13. 21
b Dan. 7. 13
c Tais. 1. 7
d 2 Pead. 2. 1
1 Eoin 4. 3
e 1 Tim. 4. 1
f Gnio. 1. 11
2 Tes. 1. 7, 8
g Tais. 3. 15, 16
h 1 Cor. 15. 52
1 Tes. 4. 16
i Tais. 2. 10
j Salm 50. 3-5
k caib. 28. 19
Ròm. 10. 18
Tais. 14. 6
l Dan. 9. 27
12. 11
m Seum. 5. 9
n Salm 102. 26
Isa. 51. 6
o Luc. 23. 29
p Sech. 14. 7
1 Tes. 5. 2
q Dan. 12. 1
Ioel 2. 2
r Gen. vi. vii.
s Isa. 65. 8, 9
t Deut. 13. 1-3
u rann. 5, 11
v Eoin 10. 28, 29
w Luc. 12. 39, 40
Tais. 3. 3
16. 15
x Sech. 9. 14
Luc. 17. 24, &c.
y Iob 39. 30
z Isa. 13. 10
Ese. 32. 7
Am. 5. 20
a 2 Pead. 3. 10

30 Agus an sin foillsichear comharadh Mhic an duine ann an nèamh[b]: agus an sin ni uile threubha na talmhainn bròn[c], agus chi iad Mac an duine a' teachd air neulaibh nèimh[f], le cumhachd agus glòir ro mhòr.

31 Agus cuiridh e mach 'aingil le fuaim mhòir na gall-truimp[h], agus cruinnichidh iad a shluagh taghta o na ceithir gaothan[j], o leth-iomall nèimh gus an leth-iomall eile.

32 Ach fòghlumaibh cosamhlachd o'n chrann-fhìge : an uair a bhitheas a gheug a nis maoth, agus a dh'fhàsas an duilleach, aithnichidh sibh gur fagus an samhradh :

33 Agus mar an ceudna, an uair a chi sibhse na nithe sin uile, bitheadh fios agaibh gu bheil e am fagus, *eadhon* aig na dorsaibh[m].

34 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Nach téid an ginealach so féin thairis, gus an tachair na nithe so uile.

35 Théid nèamh agus talamh thairis[n], ach cha téid mo bhriathra-sa thairis a chaoidh.

36 Ach cha-n 'eil fios an là no na h-uaire sin aig duine air bith[p], no fòs aig ainglibh nèimh, ach aig m'Athair-sa a mhàin.

37 Ach amhuil *a bha* làithean Noe, mar sin mar an ceudna bithidh teachd Mhic an duine.

38 Oir mar a bha iad anns na làithibh roimh an tuil ag itheadh agus ag òl, a' pòsadh agus a' toirt ann am pòsadh, gus an là 's an deachaidh Noe a steach 's an àirce[r],

39 Agus nach robh fhios aca gus an d'thàinig an tuil, agus an do thog i leatha iad uile ; mar sin mar an ceudna bithidh teachd Mhic an duine.

40 An sin bithidh dithis air a' mhachair ; gabhar fear aca, agus fàgar am fear eile.

41 Bithidh dithis bhan a' meileadh anns a' mhuileann ; gabhar aon diubh, agus fàgar an aon eile.

42 Uime sin deanaibh-se faire[w], oir cha-n 'eil fhios agaibh ciod an uair anns an tig 'ur Tighearn'.

43 Ach tha fhios so agaibh, nam b'fhiosrach fear-an-tighe ciod an uair anns an tigeadh an gaduiche, gu-n deanadh e faire, agus nach fulaingeadh e gu-m bristeadh a thigh troimhe.

44 Uime sin, bithibh-se ullamh mar an ceudna: oir an uair nach saoil sibh, thig Mac an duine.

45 Cò e, ma seadh, a tha 'n a òglach fìrinneach agus glic, a chuir a thighearn' os ceann a mhuinntir, a thabhairt bìdh dhoibh 'n a àm féin ?

46 *Is* beannaichte an t-òglach sin a gheibh a thighearna, ri àm dha teachd, a' deanamh mar sin.

47 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,

gu-n cuir se e os ceann a mhaoin gu
h-iomlan.
48 Ach ma their an droch sheirbhiseach
ud 'n a chridhe, Tha mo thighearn' a' cur
dàil 'n a theachd[b];
49 Agus ma thòisicheas e air *a* chomh-
sheirbhisich a bhualadh, agus air ith-
eadh agus òl maille ri luchd-misge ;
50 Thig tighearn' an òglaich sin ann an
là nach 'eil sùil aige ris[c], agus ann an uair
nach fios da,
51 Agus gearraidh e 'n a bhloighdibh e,
agus bheir e a chuibhrionn *da* maille ris
na cealgairibh : an sin bithidh gul agus
gìosgan fhiacal[d].

## CAIB. XXV.

1 *Cosamhlachd nan deich òighean,* 14 *agus nan tàlann:* 31 *mar an ceudna mion-innseadh mu'n bhreitheanas dheireannach.*

AN sin samhlaichear rìoghachd nèimh
ri deich òighibh[f], a thug leo an
lòchrain, agus a chaidh a mach 'an còdh-
ail an fhir nuadh-phòsda[g].
2 Agus bha cùignear dhiubh glic, agus
cùignear amaideach.
3 Thug iadsan a bha amaideach an
lòchrain *leo*, ach cha d'thug iad oladh leo.
4 Ach iadsan a bha glic, thug iad oladh
leo 'n an soithichibh maille r'an lòchran-
aibh.
5 Agus air deanamh moille do'n fhear
nuadh-phòsda, thuit clò codail orra uile,
agus suain[j].
6 Ach anns a' mheadhon - oidhche[k],
rinneadh glaodh, Feuch, tha am fear
nuadh-pòsda a' teachd ; rachaibh a mach
g'a choinneachadh.
7 An sin dh'éirich na h-òighean ud
uile, agus dheasaich iad an lòchrain.
8 Agus thubhairt na h-òighean amaid-
each riusan *a bha* glic, Thoiribh dhuinne
*cuid* de 'ur n-olaidh ; oir tha ar lòchrain
a' dol as[l].
9 Ach fhreagair iadsan *a bha* glic, ag
ràdh, Air eagal nach bi na 's leòir ann
dhuinn féin agus dhuibh-se, gu ma fèarr
leibh dol a chum an luchd-reic ; agus
ceannaichibh dhuibh féin.
10 Agus am feadh a bha iad a' dol a
cheannach, thàinig am fear nuadh-pòsda ;
agus chaidh iadsan a bha ullamh a steach
leis chum a' phòsaidh, agus dhruideadh
an dorus[o].
11 'N a dhéigh sin, thàinig mar an
ceudna na h-òighean eile, ag ràdh,
A thighearn', a thighearna, fosgail
dhuinne[p].
12 Ach fhreagair esan agus thubhairt
e, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,
nach aithne dhomh sibh[q].
13 Deanaibh faire air an aobhar sin[r],
do bhrìgh nach aithne dhuibh an là no
an uair, air an tig Mac an duine.
14 Oir is cosmhuil *e* ri duine a' dol air
choigrich[u], a ghairm a sheirbhisich, agus
a thug dhoibh a mhaoin :

B.C. 33.

[a] Ròm. 12. 6
1 Cor. 12. 4, &c.
Eph. 4. 11
[b] Ecl. 8. 11
2 Pead. 3. 3, 4
[c] 1 Tes. 5. 3
Tais. 3. 3
[d] caib. 25. 30
[e] Ròm. 14. 7-12
[f] Salm 45. 14
Dàn 6. 8, 9
2 Cor. 11. 2
[g] Eoin 3. 29
Eph. 5. 25-32
[h] Luc. 12. 44
22. 29
Tais. 3. 21
[i] Isa. 53. 11
Eoin 14. 3
17. 24
Eabh. 12. 2
Tais. 7. 17
[j] 1 Tes. 5. 6
[k] 1 Tes. 4. 16
Tais. 16. 15
[l] Luc. 12. 35
[m] Ier. 2. 31
[n] caib. 18. 32
Luc. 19. 22
[o] Luc. 13. 25-27
Tais. 22. 11
[p] caib. 7. 21-23
Eabh. 12. 17
[q] Hab. 1. 13
Luc. 13. 20-30
[r] caib. 24. 43, 44
Marc. 13. 33, 35
Luc. 21. 36
[s] caib. 13. 12
Marc. 4. 25
Luc. 8. 18
[t] Tais. 2. 5
[u] Luc. 19. 12, &c.
[v] caib. 8. 12

15 Agus do aon diubh thug e cùig
tàlannan, agus do neach eile a dhà, agus
do neach eile a h-aon ; do gach aon fa leth
a réir a chomais[a]; agus air ball ghabh e
a thurus.
16 Agus dh'imich esan a fhuair na cùig
tàlannan, agus rinn e ceannachd leo, agus
bhuannaich e cùig tàlannan eile.
17 Agus mar an ceudna esan *a fhuair*
a dhà, bhuannaich e dithis eile.
18 Ach an ti a fhuair a h-aon, dh'imich
e agus chladhaich e 's an talamh, agus
dh'fholaich e airgiod a mhaighstir.
19 An dèigh aimsir fhada thàinig tigh-
earna nan seirbhiseach sin, agus rinn e
cunntas riu[e].
20 Agus thàinig esan a fhuair na cùig
tàlannan, agus thug *e leis* cùig tàlannan
eile, ag ràdh, A thighearna, thug thu
dhomh-sa cùig tàlannan : feuch, bhuann-
aich mi cùig tàlannan eile thuilleadh
orra.
21 Agus thubhairt a thighearna ris, Is
maith, a dheadh sheirbhisich fhìrinnich ;
bha thusa fìrinneach ann am beagan,
cuiridh mise os ceann mhòran thu[h]:
imich a steach do aoibhneas do thigh-
earn'[i].
22 Agus thàinig esan a fhuair an dà
thàlann, agus thubhairt e, A thighearna,
thug thu dhomh-sa dà thàlann : feuch,
bhuannaich mi dà thàlann eile thuilleadh
orra.
23 Thubhairt a thighearna ris, Is
maith, a dheadh sheirbhisich fhìrinnich ;
bha thusa fìrinneach ann am beagan *de
nithibh*, cuiridh mise os ceann mòran *de
nithibh* thu : imich a steach do aoibhneas
do thighearn'.
24 Ach an uair a thàinig esan a fhuair
an t-aon tàlann, thubhairt e, A thigh-
earna, bha fhios agam gur duine cruaidh
thu, a bhuaineas 's an àite anns nach do
chuir thu[m], agus a thionaileas 's an ionad
anns nach do sgaoil thu ;
25 Agus air dhomh 'bhi fo eagal, chaidh
mi agus dh'fholaich mi do thàlann 's an
talamh : feuch, sin agad do chuid féin.
26 Fhreagair a thighearn' agus thubh-
airt e ris, A sheirbhisich uilc agus leisg[n],
bha fhios agad gu-m buaininn-sa 's an àit'
anns nach do chuir mi, agus gu-n tional-
ainn as an ionad anns nach do sgaoil mi ;
27 Bu chòir dhuit, uime sin, m'airgiod
a thabhairt do'n luchd-malairt, agus air
dhomh teachd, gheibhinn mo chuid féin
maille r'a riadh.
28 Buinibh uaith, uime sin, an tàlann,
agus thugaibh dhàsan e, aig am bheil na
deich tàlannan.
29 (Oir do gach neach aig am bheil,
bheirear[s], agus bithidh aige gu pailt : ach
uaithsan aig nach 'eil, bheirear eadhon an
ni sin a tha aige[t].)
30 Agus tilgibh an seirbhiseach mi-
tharbhach so do dhorchadas iomallach[v]:
an sin bithidh gul agus gìosgan fhiacal.

31 An uair a thig Mac an duine 'n a ghlòir[a], agus na h-aingle naomh' uile maille ris, an sin suidhidh e air caithir rìoghail a ghlòire :

32 Agus cruinnichear 'n a làthair na h-uile chinnich[c]; agus sgaraidh e iad o 'chéile[d], amhuil a sgaras buachaille na caoraich o na gabhraibh :

33 Agus cuiridh e na caoraich air a làimh dheis, ach na gabhair air a laimh chlì.

34 An sin their an Rìgh riusan air a dheis, Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar-sa, sealbhaichibh mar oighreachd[e] an rìoghachd a tha air a deasachadh dhuibh[f] o leagadh bunaitean an domhain :

35 Oir bha mi ocrach, agus thug sibh dhomh biadh[h]: bha mi tartmhor, agus thug sibh dhomh deoch : bha mi a'm' choigreach, agus thug sibh aoidheachd dhomh[i]:

36 Lomnochd, agus dh'éidich sibh mi[j]: bha mi euslan, agus thàinig sibh g'am amharc : bha mi ann am prìosan, agus thàinig sibh a m'ionnsuidh[l].

37 An sin freagraidh na fìreanan e, ag ràdh, A Thighearna, c'uin a chunnaic sinn ocrach thu, agus a bheathaich sinn thu? no tartmhor, agus a thug sinn deoch dhuit?

38 No c'uin a chunnaic sinn a'd' choigreach thu, agus a thug sinn aoidheachd dhuit? no lomnochd, agus a dh'éidich sinn thu?

39 No c'uin a chunnaic sinn euslan thu, no ann am prìosan, agus a thàinig sinn a d'ionnsuidh?

40 Agus freagraidh an Rìgh, agus their e riu, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, a mheud 's gu-n d' rinn sibh *e* do aon de na bràithribh a's lugha agam-sa[n], rinn sibh dhomh-sa *e*.

41 An sin their e mar an ceudna riusan air an làimh chlì, Imichibh uam[o], a shluagh mallaichte, dh'ionnsuidh an teine shìorruidh[q], a dh'ulluicheadh do'n diabhul agus d'a ainglibh[s]:

42 Oir bha mi ocrach, agus cha d' thug sibh dhomh biadh ; bha mi tartmhor, agus cha d' thug sibh dhomh deoch :

43 Bha mi a'm' choigreach, agus cha d' thug sibh aoidheachd dhomh : lomnochd, agus cha d'éidich sibh mi : euslan, agus ann am prìosan, agus cha d' thàinig sibh g'am amharc.

44 An sin freagraidh iadsan mar an ceudna e, ag ràdh, A Thighearna, c'uin a chunnaic sinne thu ocrach, no tartmhor, no a'd' choigreach, no lomnochd, no euslan, no 'am prìosan, agus nach do fhritheil sinn dhuit?

45 An sin freagraidh esan iad, ag ràdh, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, a mheud as nach d' rinn sibh *e* do'n neach a's lugha dhiubh so[v], cha d' rinn sibh dhomh-sa *e*.

B.C. 33.

a Dan. 7. 13
Marc. 8. 38
Gnio. 1. 11
1 Tes. 4. 16
Tais. 1. 7
b Dan. 12. 2
Eoin 5. 29
c Ròm. 14. 10
2 Cor. 5. 10
Tais. 2c. 12
d Ese. 34. 17
caib. 13. 49
e Ròm. 8. 17
1 Pead. 1. 4, 9
f Mat. 20. 23
Eabh. 11. 16
g Marc. 14. 1, &c.
Luc. 22. 1, &c.
Eoin 13. 1, &c.
h Seum. 1. 27
i 2 Eoin 5
j Seum. 2. 14-16
k Salm 2. 2
l 2 Tim. 1. 16
Eabh. 13. 2
m Eoin. 11. 1, 2
12. 3
n Marc. 9. 41
Eabh. 6. 10
o Luc. 13. 27
p Deut. 15. 11
q caib. 13. 40, 42
Tais. 14. 11
r Eoin 14. 19
17. 11
s Iud. 6
Tais. 20. 10
t caib. 10. 4
u caib. 27. 3
Sech. 11. 12, 13
v Sech. 2. 8
Gnio. 9. 5
w Ecs. 12. 6, 18

46 Agus imichidh iadsan chum peanais shìorruidh[b]; ach na fìreana chum na beatha maireannaich.

## CAIB. XXVI.

1 *Ghabh na h-uachdarain comhairle chum Iosa a ghlacadh, agus a chur gu bàs.* 6 *Dh'ung bean àraidh a cheann le olaidh luachmhoir.* 14 *Reic Iudas e ris na h-àrd-shagairt.* 17 *Dh'ith Criosd a' chàisg maille r'a dheisciobluibh.*

AGUS tharladh, an uair a chrìochnaich Iosa na briathra so uile, gu-n dubhairt e r'a dheisciobluibh,

2 Tha fhios agaibh gu bheil a' chàisg an déigh dà là[g], agus tha Mac an duine air a bhrath chum a cheusadh.

3 An sin chruinnich uachdarain nan sagart, agus na sgrìobhaichean, agus seanairean a' phobuill, gu talla an àrd-shagairt, d'an goirear Caiaphas,

4 Agus ghabh iad comhairle le 'chéile[k] chum Iosa a ghlacadh le foill, agus a chur gu bàs.

5 Ach thubhairt iad, Na *deanamaid* e 's an fhéill, air eagal gu-m bi buaireas am measg a' phobuill.

6 Agus air do Iosa a bhi ann am Betani, ann an tigh Shimoin an lobhair,

7 Thàinig bean d'a ionnsuidh aig an robh bocsa alabastair làn a dh'olaidh ro luachmhor[m], agus dhòirt i air a cheann *e*, agus e 'n a shuidhe aig *biadh*.

8 Ach an uair a chunnaic a dheisciobuil *sin*, bha fearg orra, ag ràdh, Ciod is ciall do'n ana-caitheadh so?

9 Oir dh'fheudadh an oladh so 'bhi air a reic air mhòran, agus a bhi air a toirt do na bochdaibh.

10 Ach air aithneachadh *so* do Iosa, thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh a' cur dragha air a' mhnaoi? oir rinn i deadh obair dhomh-sa.

11 Oir tha na bochdan agaibh a ghnàth maille ruibh[p], ach cha-n 'eil mise agaibh a ghnàth[r].

12 Oir air dòrtadh na h-olaidh so dhi air mo chorp-sa, is ann fa chomhair m'adhlacaidh a rinn i *e*.

13 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Cia b'e àite 's am bi an soisgeul so air a shearmonachadh air feadh an t-saoghail gu h-iomlan, aithrisear an ni a rinn a' bhean so, mar chuimhne oirre.

14 An sin dh'imich aon de'n dà fhear dheug[t], d'am b'ainm Iudas Iscariot, chum nan àrd-shagart,

15 Agus thubhairt e, Ciod a bheir sibh dhomh-sa, agus brathaidh mi dhuibh e? Agus chòrd iad ris air dheich buinn fhichead airgid[u].

16 Agus o'n àm sin a mach dh'iarr e fàth air esan a bhrath.

17 Agus air a' cheud *là a dh'fhéill* an arain neo-ghoirtichte[w], thàinig na deisciobuil chum Iosa, ag ràdh ris, C'àit an

àill leat sinne a dh'ulluchadh dhuit, chum
gu-n ith thu a' chàisg?
18 Agus thubhairt esan, Rachaibh do'n
bhaile gu 'leithid so de dhuine, agus
abraibh ris, Tha am Maighstir ag ràdh,
Tha m'àm am fagus, cumaidh mi a' chàisg
aig do thigh-sa maille ri m' dheisciob-
luibh.
19 Agus rinn na deisciobuil mar a
dh'orduich Iosa dhoibh, agus dheasaich
iad a' chàisg.
20 Agus an uair a thàinig am feasgar,
shuidh e maille ris an dà fhear dheug.
21 Agus ag itheadh dhoibh, thubhairt
e, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gu-m
brath fear dhibh mise.
22 Agus bha iad ro bhrònach, agus
thòisich gach aon aca fa leth air a ràdh
ris, Am mise *e*, a Thighearn'?
23 Agus fhreagair esan agus thubhairt
e, An ti a thumas a làmh 's a' mhèis maille
rium-sa[f], brathaidh esan mi.
24 Gu deimhin tha Mac an duine ag
imeachd, a réir mar tha e sgrìobhta m'a
thimchioll[i]: ach is an-aoibhinn do'n duine
sin le'm brathar Mac an duine: bu mhaith
do'n duine sin mur beirteadh riamh e.
25 An sin fhreagair Iudas a bhrath e,
agus thubhairt e, A Mhaighstir, am mise
*e*? Thubhairt esan ris, Thubhairt thu.
26 Agus ag itheadh dhoibh[k], ghlac Iosa
aran, agus air tabhairt buidheachais[1],
bhris se *e*, agus thug e do na deisciobluibh
*e*, agus thubhairt e, Gabhaibh, ithibh; is
e so mo chorp-sa.
27 Agus air glacadh a' chupain, agus
air tabhairt buidheachais, thug e dhoibh
*e*, ag ràdh, Olaibh uile dheth:
28 Oir is i so m'fhuil-sa an tiomnaidh[2]
nuaidh[m], a dhòirtear air son mhòran chum
maitheanais pheacaidhean.
29 Ach tha mi ag ràdh ruibh, Nach òl
mi á so suas de thoradh so na fìonain,
gus an là sin 's an òl mi e nuadh maille
ruibh ann an rìoghachd m'Athar[n].
30 Agus air dhoibh laoidh a sheinn,
chaidh iad a mach gu sliabh nan crann-
olaidh.
31 An sin thubhairt Iosa riu, Gheibh
sibh uile oilbheum annam-sa an nochd;
oir tha e sgrìobhta[p], Buailidh mi am
buachaill', agus sgapar caoraich an treuda.
32 Ach an déigh dhomh-sa éirigh a rìs,
théid mi roimhibh do Ghalile[r].
33 Agus fhreagair Peadar agus thubh-
airt e ris, Ged gheibh na h-uile dhaoine
oilbheum annad, cha-n fhaigh mise oil-
bheum gu bràth.
34 Thubhairt Iosa ris, Gu deimhin tha
mi ag ràdh riut, air an oidhche so féin
mu-n goir an coileach, gu-n àicheadh thu
mi tri uairean.
35 Thubhairt Peadar ris, Ged b'éigin
dhomh bàsachadh maille riut, cha-n àich-
eadh mi thu. Agus thubhairt na deis-
ciobuil uile mar an ceudna.
36 An sin thàinig Iosa maille riu gu

B.C. 33.

[a] Marc. 14. 32, &c. Luc. 22. 39, &c. Eoin 18. 1, &c.
[b] caib. 17. 1
[c] Salm 116. 3 Isa. 53. 3, 10 Eoin 12. 27
[d] Eoin 12. 27 Eabh. 5. 7
[e] Eoin 5. 30 6. 38 Ròm. 15. 3 Phil. 2. 8
[f] Salm 41. 9 55. 12-15
[g] Marc. 13. 33 Luc. 22. 40 Eph. 6. 18
[h] Tais. 3. 10
[i] Salm 22. 1, &c. Isa. 53. 1, &c.
[j] Ròm. 7. 18-25 Gal. 5. 17
[k] 1 Cor. 11. 23
[1] no, *air dha a bheannachadh.*
[l] 2 Cor. 12. 8
[2] no, *a' choimhcheangail.*
[m] Ecs. 24. 8 Ier. 31. 31
[n] Isa. 25. 6 Luc. 22. 30
[o] Gnio. 1. 16
[p] Sech. 13. 7
[q] Salm 38. 12
[r] caib. 28. 7, 10, 18
[3] *Rabi.*
[s] 2 Sam. 3. 27 20. 9 Salm 28. 3
[t] Salm 41. 9 55. 13

ionad d'an goirear Getsemane[a], agus
thubhairt e ris na deisciobluibh, Suidhibh-
se an so, gus an téid mise a dheanamh
urnuigh an sud.
37 Agus thug e Peadar leis, agus dithis
mhac Shebede[b], agus thòisich e air a bhi
brònach, agus ro dhoilgheasach.
38 An sin thubhairt e riu, Tha m'anam
ro bhrònach[c], eadhon gu bàs: fanaibh-se
an so, agus deanaibh faire maille riumsa.
39 Agus dh'imich e beagan air adhart,
agus thuit e air aghaidh, a' deanamh
urnuigh, agus ag ràdh, O m'Athair, ma
dh'fheudas e 'bhi[d], rachadh an cupan so
seachad orm; gidheadh, na bitheadh e
mar is àill leamsa[e], ach mar *is toil*
leatsa.
40 Agus thàinig e chum nan deisciobul,
agus fhuair e 'n an codal iad, agus thubh-
airt e ri Peadar, An ann mar sin, nach
b'urrainn sibh faire a dheanamh aon uair
*a mhàin* maille riumsa?
41 Deanaibh faire agus urnuigh[g], chum
nach tuit sibh ann am buaireadh[h]: *tha*
gun amharus an spiorad togarrach[j]; ach
*tha* an fheòil anmhunn.
42 A rìs an dara uair, dh'imich e agus
rinn e urnuigh, ag ràdh, O m'Athair,
mur feudar gu-n téid an cupan so seachad
orm, gun mi 'g a òl, do thoil-sa gu robh
deanta.
43 Agus thàinig e agus fhuair e iad a
rìs 'n an codal: oir bha an sùilean trom.
44 Agus dh'fhàg e iad, agus dh'imich e
a rìs, agus rinn e urnuigh an treas uair[l],
ag ràdh nam briathar ceudna.
45 An sin thàinig e chum a dheisciobul,
agus thubhairt e riu, Coidlibh roimhibh a
nis, agus gabhaibh fois; feuch, tha an
uair air druideadh, agus tha Mac an
duine air a bhrath thairis do làmhan
pheacach.
46 Eiribh, imicheamaid: feuch, tha an
ti a bhrathas mise am fagus.
47 Agus air dha 'bhi fathast a' labhairt,
feuch, thàinig Iudas[o], aon de'n dà fhear
dheug, agus maille ris cuideachd mhòr le
claidhibh agus bataichibh o na h-àrd-shag-
artaibh agus o sheanairibh a' phobuill.
48 A nis bha an ti a bhrath esan air
tabhairt comharaidh dhoibh[q], ag ràdh,
Ge b'e neach a phògas mise, is e sin e;
deanaibh greim air.
49 Agus air ball thàinig e chum Iosa,
agus thubhairt e, Fàilte dhuit, a Mhaigh-
stir[3]; agus phòg se e[s].
50 Ach thubhairt Iosa ris, A charaid[t],
c'ar son a thàinig thu? An sin thàinig iad,
agus chuir iad làmh ann an Iosa, agus
ghlac iad e.
51 Agus, feuch, shìn aon diubhsan a bha
maille ri Iosa a làmh, agus tharruing e a
chlaidheamh, agus air dha seirbhiseach
an àrd-shagairt a bhualadh, ghearr e a
chluas dheth.
52 An sin thubhairt Iosa ris, Cuir a rìs
do chlaidheamh air ais 'n a ionad féin:

oir iadsan uile a ghlacas an claidheamh, tuitidh iad leis a' chlaidheamh[a].

53 An saoil thusa nach feud mise a nis m'Athair a ghuidhe, agus bheir e dhomh tuilleadh na dà legion dheug a dh'ainglibh[c]?

54 Ach cionnus an sin a bhitheadh na sgrìobtuirean air an coimhlionadh, *a tha 'g ràdh* gur ann mar so is éigin tachairt[d]?

55 Anns an uair sin féin thubhairt Iosa ris an t-sluagh, An d' thàinig sibh a mach mar gu-m b'ann an aghaidh gaduiche, le claidhibh agus bataichibh chum mise a ghlacadh? Bha mi gach là a'm' shuidhe maille ruibh 's an teampull a' teagasg, agus cha do chuir sibh làmh annam.

56 Ach thachair so uile, chum gu-m bitheadh sgrìobtuire nam fàidhean air an coimhlionadh[e]. An sin thréig na deisciobuil uile e, agus theich iad.

57 Agus air dhoibh-san Iosa a ghlacadh[f], thug iad leo *e* gu Caiaphas an t-àrd-shagart, far an robh na sgrìobhaichean agus na seanairean air cruinneachadh.

58 Ach lean Peadar e fad uatha, eadhon gu talla an àrd-shagairt, agus chaidh e steach, agus shuidh e maille ris na seirbhisich a dh'fhaicinn na crìche.

59 Agus dh'iarr na h-àrd-shagairt agus na seanairean, agus a' chomhairle uile, fianuis bhréige an aghaidh Iosa, chum a chur gu bàs,

60 Ach cha d'fhuair iad *i*: seadh, ged a thàinig mòran fhianuisean bréige, cha d'fhuair iad *i*. Fa dheòidh thàinig dà fhianuis bhréige[h],

61 Agus thubhairt iad, Thubhairt am *fear* so, Is urrainn mise teampull Dhé a leagail, agus a thogail a rìs ann an tri làithibh[j].

62 Agus air do'n àrd-shagart éirigh, thubhairt e ris, Nach freagair thu 'bheag? Ciod e a tha iad sin a' toirt 'am fianuis a'd' aghaidh?

63 Ach dh'fhan Iosa 'n a thosd[k]. Agus fhreagair an t-àrd-shagart agus thubhairt e ris, Tha mi 'g ad mhionnachadh air an Dia bheò[l], gu-n innseadh tu dhuinn, an tu Criosd Mac Dhé[m].

64 Thubhairt Iosa ris, Thubhairt thu: gidheadh tha mi ag ràdh ruibh, 'N a dhéigh so chi sibh Mac an duine[n] 'n a shuidhe air deas làimh cumhachd *Dhé*[o], agus a' teachd air neulaibh nèimh.

65 An sin reub an t-àrd-shagart 'eudach, ag ràdh, Gu-n do labhair e toibheum; ciod am feum tuilleadh a tha againn air fianuisibh? feuch, a nis chuala sibh a thoibheum.

66 Ciod i 'ur barail-se? Fhreagair iadsan agus thubhairt iad, Tha e toillteanach air a' bhàs[q].

67 An sin thilg iad smugaid 'n a eudan[r], agus bhuail iad le am basaibh e; agus ghabh cuid eile air le slataibh,

68 Ag ràdh, Dean fàidheadaireachd dhuinn, a Chriosd, Cò e a bhuail thu?

B.C. 33.

a Gen. 9. 6; Ese. 35. 5,6; Tais. 13. 10
b Marc. 14. 66, &c. Luc. 22. 55, &c.
c 2 Ri. 6. 17; Dan. 7. 10
d Luc. 24. 26, 46
1 *an Nasarach.*
e Gen. 3. 15; Salm 22. 1, &c. 69. 1, &c. Isa. 53. 3, &c. Dan. 9. 24, 26; Sech. 13. 7; Gnio. 1. 16
f Marc. 14. 53, &c. Luc. 22. 54, &c. Eoin 18. 1, &c.
g rann 34; Luc. 22. 31-34
h Salm 27. 12; 35. 11
i Marc. 15. 1, &c. Luc. 23. 1, &c. Eoin 18. 28-38
j Eoin 2. 19-21
k caib. 27. 12, 14; Isa. 53. 7
l 1 Sam. 14. 26, 28; 1 Ri. 22. 16
m caib. 16. 16; Eoin 1. 34
n Dan. 7. 13; Eoin 1. 51
o Salm 110. 1; Gnio. 7. 55; Tais. 1. 7
p 2 Sam. 17. 23; Salm 55. 23; Gnio. 1. 18
q Lebh. 24. 16; Eoin 19. 7
r Isa. 50. 6
s Gnio. 1. 18, 19

69 Agus shuidh Peadar a mach anns an talla[b]: agus thàinig cailin àraidh d'a ionnsuidh, ag ràdh, Bha thusa mar an ceudna maille ri Iosa o Ghalile.

70 Ach dh'àicheadh esan 'n an làthair uile, ag ràdh, Cha-n 'eil fhios agam ciod a tha thu ag ràdh.

71 Agus air dol a mach dha do'n fhòrdhorus, chunnaic *cailin* eile e, agus thubhairt i riu-san a bha 'n sin, Bha 'm fear so mar an ceudna maille ri Iosa o Nasaret[1].

72 Agus dh'àicheadh e a rìs le mionnaibh, *ag ràdh*, Cha-n aithne dhomh an duine.

73 Agus tamull beag 'n a dhéigh sin thàinig an dream a bha 'n an seasamh a làthair, agus thubhairt iad ri Peadar, Gu fìrinneach is ann diubh sud féin tha thusa; oir tha do chainnt 'g ad bhrath.

74 An sin thòisich e ri mallachadh agus mionnachadh, *ag ràdh*, Cha-n aithne dhomh an duine. Agus air ball ghoir an coileach.

75 Agus chuimhnich Peadar briathran Iosa[g], a thubhairt ris, Mu-n goir an coileach, àicheadhaidh tu mi tri uairean. Agus air dol a mach dha, ghuil e gu geur.

## CAIB. XXVII.

1 *Cheangail na h-uachdarain agus na seanairean Criosd, agus thug iad thairis e do Philat.* 3 *Chroch Iudas e féin.* 19 *Fhuair Pilat rabhadh o 'mhnaoi mu thimchioll Chriosd,* 24 *dh'ionnlaid e a lamhan;* 26 *agus leig e Barabas fa sgaoil.*

AIR teachd do'n mhaduinn, ghabh uachdarain nan sagart uile, agus seanairean a' phobuill, comhairle le 'chéile an aghaidh Iosa[i], chum a chur gu bàs.

2 Agus air dhoibh esan a cheangal, thug iad leo e, agus thug iad thairis e do Phontius Pilat an t-uachdaran.

3 An sin, an uair a chunnaic Iudas a bhrath e, gu-n do dhìteadh e, ghabh e aithreachas, agus thug e air an ais na deich buinn fhichead airgid do na h-àrdshagartaibh, agus do na seanairibh,

4 Ag ràdh, Pheacaich mi, ann am brath na fola neo-chiontaich. Ach thubhairt iadsan, Ciod *e sin* duinne; amhairc thusa *air a sin*.

5 Agus air tilgeadh uaith nam bonn airgid anns an teampull, dh'imich e roimhe, agus chaidh e agus chroch se e féin[p].

6 Agus ghlac na h-àrd-shagairt na buinn airgid, agus thubhairt iad, Cha chòir an cur 's an ionmhas, oir is luach fola iad.

7 Agus air gabhail comhairle dhoibh, cheannaich iad leo fearann a' chreadhadair, chum a bhi 'n a àit-adhlaic do choigrich.

8 Air an aobhar sin goirear de'n fhearann sin, Fearann na fola[s], gus an là an diugh.

(9 An sin choimhlionadh an ni a labh-

radh le Ieremias am fàidh, ag ràdh[a], Agus ghabh iad na deich buinn fhichead airgid, luach an ti a mheasadh, neach a mheas iadsan *a bha* de chloinn Israeil,

10 Agus thug siad iad air son fearainn a' chreadhadair, mar a dh'orduich an Tighearna dhomh-sa.)

11 Agus sheas Iosa an làthair an uachdarain: agus dh'fhiosraich an t-uachdaran dheth, ag ràdh, An tusa Rìgh nan Iudhach? Agus thubhairt Iosa ris, Thubhairt thu[b].

12 Agus an uair a chuir na h-àrd-shagairt agus na seanairean cionta as a leth, cha do fhreagair e ni sam bith[d].

13 An sin thubhairt Pilat ris, Nach cluinn thu cia lìon nithe air am bheil iad a' toirt fianuis a'd' aghaidh?

14 Agus cha d' thug e freagradh dha air aon fhocal; ionnus gu-n do ghabh an t-uachdaran iongantas ro mhòr.

15 A nis ri àm na féille[e], chleachd an t-uachdaran aon phrìosanach a b'àill leo a chur fa sgaoil do'n phobull.

16 Agus bha aca, 's an àm sin, prìosanach ro chomharraichte, d'am b'ainm Barabas.

17 Air an aobhar sin, an uair a bha iad cruinn an ceann a chéile, thubhairt Pilat riu, Cò is àill leibh mise a chur fa sgaoil duibh? Barabas, no Iosa, d'an goirear Criosd?

18 Oir bha fhios aige gu-m b'ann o fharmad[h] a thug iad thairis e.

19 Agus an uair a bha e 'n a shuidhe air cathair a' bhreitheanais, chuir a bhean *teachdaireachd* d'a ionnsuidh, ag ràdh, Na bitheadh agad-sa gnothuch sam bith ris an fhìrean sin: oir is mòr a dh'fhulaing mise an diugh ann am bruadar, air a shon-san.

20 Ach chuir na h-àrd-shagairt agus na seanairean impidh air a' phobull gu-n iarradh iad Barabas[i], agus gu milleadh iad Iosa.

21 Agus fhreagair an t-uachdaran agus thubhairt e riu, Cò de'n dithis is àill leibh mise a chur fa sgaoil duibh? Thubhairt iadsan, Barabas.

22 Thubhairt Pilat riu, Ciod ma seadh a ni mi ri Iosa, d'an goirear Criosd? Thubhairt iad ris uile, Ceusar e.

23 Agus thubhairt an t-uachdaran, C'ar son? ciod an t-olc a rinn e? ach is mò gu mòr a ghlaodh iadsan, ag ràdh, Ceusar e.

24 Agus an uair a chunnaic Pilat nach do bhuadhaich e 'bheag sam bith, ach gu-n d'éirich an tuilleadh buaireis, ghabh e uisge, agus dh'ionnlaid e a làmhan 'am fianuis an t-sluaigh[m], ag ràdh, Tha mise neo-chiontach de fhuil an fhìrein so; faicibh-se *sin*.

25 Agus fhreagair am pobull uile, agus thubhairt iad, Bitheadh 'fhuil oirnne, agus air ar cloinn[p].

26 An sin leig e fa sgaoil Barabas dhoibh: ach air dha Iosa a sgiùrsadh, thug e thairis e chum a cheusadh.

27 An sin thug saighdearan an uachdarain leo Iosa do thalla[1] a' bhreitheanais, agus chruinnich iad a' bhuidheann[2] uile m'a thimchioll.

28 Agus air dhoibh a rùsgadh, chuir iad uime falluinn scàrlaid.

29 Agus air dhoibh crùn droighinn fhigheadh, chuir iad m'a cheann e, agus slat chuilce 'n a làimh dheis: agus lùb iad an glùn 'n a làthair, agus rinn iad fanoid air, ag ràdh[c], Gu-m beannaichear thu, a Rìgh nan Iudhach!

30 Agus thilg iad smugaid air, agus ghlac iad an t-slat chuilce, agus bhuail iad 's a' cheann *e*.

31 Agus an déigh dhoibh fanoid a dheanamh air, thug iad an fhalluinn dheth, agus chuir iad 'eudach féin uime, agus thug iad leo e chum a cheusadh.

32 Agus an uair a chaidh iad a mach, fhuair iad duine o Chirene, d'am b'ainm Simon: esan cho-éignich iad chum a chrann-ceusaidh-san a ghiùlan.

33 Agus an uair a thàinig iad gu ionad d'an ainm Golgota, sin r'a ràdh, àite cloiginn,

34 Thug iad dha r'a òl fìon-geur[f], measgta le domblas: agus air dha a bhlasadh, cha-n òladh se *e*.

35 Agus an uair a cheus iad e[g], roinn iad a thrusgan eatorra, a' tilgeadh crannchuir: chum gu-n coimhliontadh an ni a labhradh leis an fhàidh, Roinn iad m'eudach eatorra, agus chuir iad crannchur air mo bhrat.

36 Agus shuidh iad, agus rinn iad faire air an sin:

37 Agus chuir iad a chùis-dhìtidh sgrìobhta os a cheann, IS E SO IOSA RIGH NAN IUDHACH.

38 An sin cheusadh maille ris dà ghaduiche[j]; fear air a làimh dheis, agus fear eile air a làimh chlì.

39 Agus thug iadsan a bha 'dol seachad, toibheum dha[k], a' crathadh an ceann,

40 Agus ag ràdh, Thusa a leagas an teampull, agus a chuireas suas 'an tri làithibh e, fòir ort féin: ma's tu Mac Dhé, thig a nuas o'n chrann-cheusaidh.

41 Mar an ceudna, thubhairt na h-àrd-shagairt, maille ris na sgrìobhaichibh, agus na seanairibh, a' fanoid air,

42 Shaor e daoine eile, e féin a shaoradh ni 'n comasach e: ma's e Rìgh Israeil, thigeadh e nis a nuas o'n chrann-cheusaidh, agus creididh sinn e.

43 Chuir e a dhòigh ann an Dia; saoradh e a nis e[l], ma tha toil aige dha: oir thubhairt e, Is mise Mac Dhé[n].

44 Agus thug na gaduichean a cheusadh maille ris, am beum ceudna dha.

45 A nis, o'n t-seathamh uair bha dorchadas air an tìr uile[o], gus an naothamh uair.

46 Agus mu thimchioll na naothamh

B.C. 33.

[a] Sech. 11. 12, 13
[1] *tigh an uachdarain, d'am b'ainm am Pretorium.*
[2] 's e sin, *de na saighdearan.*
[b] Eoin 18. 37; 1 Tim. 6. 13
[c] Salm 69. 19, 20
[d] caib. 26. 63; Isa. 53. 7; Eoin 19. 9
[e] Marc. 15. 6, &c. Luc. 23. 17, &c. Eoin 18. 39, &c.
[f] Salm 69. 21
[g] Salm 22. 16; Marc. 15. 24, &c. Luc. 23. 34, &c. Eoin 19. 24, &c.
[h] Gnà. 27. 4; Ecl. 4. 4
[i] Gnio. 3. 14
[j] Isa. 53. 12
[k] Salm 22. 7; 109. 25
[l] Salm 3. 3; 22. 8; 42. 10; 71. 11
[m] Deut. 21. 6, 7
[n] Eoin 5. 17, 18; 10. 30, 36
[o] Am. 8. 9
[p] caib. 21. 44; Deut. 19. 10; Ios. 2. 19; Gnio. 5. 28

uaire, dh'éigh Iosa le guth àrd, ag ràdh, Eli, Eli, lama sabachtani? is e sin r'a ràdh, Mo Dhia, mo Dhia, c'ar son a thréig thu mi[a]?

47 Agus air cluinntinn sin do chuid diubhsan a bha 'n an seasamh an sin, thubhairt iad, Tha am fear so a' glaodhaich air Elias.

48 Agus air ball ruith aon diubh, agus ghabh e spong, agus lìon e a dh'fhìon-geur i, agus air dha a cur air slait chuilce, thug e dha r'a òl[d].

49 Ach thubhairt càch, Leig dha, faiceamaid an tig Elias g'a thèarnadh.

50 Agus an uair a dh'éigh Iosa a rìs le glaodh mòr, thug e suas a spiorad.

51 Agus, feuch, reubadh brat-roinn an teampuill[e] 'n a dhà chuid[f], o mhullach gu ìochdar; agus chrìothnuich an talamh, agus sgoilteadh na creagan:

52 Agus dh'fhosgladh na h-uaighean, agus dh'éirich mòran de chuirp nan naomh, a bha 'n an codal,

53 Agus chaidh iad a mach as na h-uaighibh an déigh 'aiseirigh-san, agus chaidh iad a steach do'n bhaile naomh, agus nochdadh iad do mhòran.

54 A nis, an uair a chunnaic an ceannard-ceud[i], agus iadsan a bha maille ris a' coimhead Iosa, a' chrith-thalmhainn, agus na nithe eile a rinneadh, ghabh iad eagal mòr, ag ràdh, Gu fìrinneach b'e so Mac Dhé.

55 Agus bha an sin mòran bhan (ag amharc am fad) a lean Iosa o Ghalile[j], a' frithealadh dha:

56 Am measg an robh Muire Magdalen, agus Muire màthair Sheumais agus Ioseis, agus màthair cloinne Shebede.

57 Agus air teachd do'n fheasgar[l], thàinig duine saoibhir o Arimatea, d'am b'ainm Ioseph, a bha e féin 'n a dheisciobul aig Iosa mar an ceudna.

58 Chaidh esan gu Pilat, agus dh'iarr e corp Iosa[o]: an sin dh'àithn Pilat an corp a thabhairt *da*.

59 Agus ghlac Ioseph an corp, agus phaisg e ann an lìon-eudach fìor-ghlan e,

60 Agus chuir se e 'n a uaigh nuaidh féin[p], a chladhaich e ann an carraig: Agus charuich e clach mhòr gu dorus na h-uaighe, agus dh'imich e roimhe.

61 Agus bha Muire Magdalen, agus a' Mhuire eile 'n an suidhe fa chomhair na h-uaighe.

62 A nis air an là màireach, an là an déigh an ulluchaidh, chruinnicheadh na h-àrd-shagairt agus na Phairisich gu Pilat,

63 Ag ràdh, A thighearn', is cuimhne leinn an uair a bha am mealltair[s] ud fathast beò, gu-n dubhairt e, Eiridh mi an déigh thri làithean[t].

64 Orduich, uime sin, an uaigh a bhi air a coimhead gu cinnteach, gus an treas là, air eagal gu-n tig a dheisciobuil 's an oidhche, agus gu-n goid iad leo e, agus gu-n abair iad ris an t-sluagh, Dh'éirich e o na mairbh: agus mar sin bithidh am mearachd deireannach na's miosa na'n ceud *mhearachd*.

65 Thubhairt Pilat riu, Tha faire agaibh[1]; imichibh, deanaibh *an uaigh* cho tèaruinte 's is aithne dhuibh[b].

66 Agus dh'imich iad, agus rinn iad an uaigh cinnteach, a' cur seula air a' chloich[c], maille ri faire.

## CAIB. XXVIII.

1 *Tha aiseirigh Chriosd air a' cur an céill do na mnathan:* 9 *nochd Criosd e féin doibh.* 11 *Thug na h-àrd-shagairt airgiod do na saighdearaibh chum gu-n abradh iad gu-n do ghoideadh as 'uaigh e.*

AN déigh na sàbaid[g], aig briseadh na fàire air a' cheud *là* de'n t-seachduin, thàinig Muire Magdalen, agus a' Mhuire eile, a dh'fhaicinn na h-uaighe.

2 Agus, feuch, bha crith-thalmhainn mhòr ann; oir thàinig aingeal an Tighearna nuas o nèamh, agus air teachd dha, charuich e a' chlach o'n dorus, agus shuidh e oirre.

3 Agus bha a ghnùis mar dhealanach[h], agus 'eudach geal mar shneachd.

4 Agus air eagal roimhe chriothnuich an luchd-coimhead, agus chaidh iad 'an riochd mairbh.

5 Ach fhreagair an t-aingeal agus thubhairt e ris na mnathan, Na bitheadh eagal oirbhse: oir tha fhios agam gu bheil sibh ag iarraidh Iosa, a chaidh a cheusadh.

6 Cha-n 'eil e 'n so; oir dh'éirich e, mar a thubhairt e[k]: thigibh, faicibh an t-àite 's an robh an Tighearna 'n a luidhe.

7 Agus imichibh gu luath, agus innsibh d'a dheisciobluibh gu-n d'éirich e o na mairbh[m]: agus, feuch, tha e 'dol roimhibh do Ghalile[n]; an sin chi sibh e; feuch, thubhairt mise ruibh e.

8 Agus dh'imich iad gu luath o'n uaigh, le eagal agus mòr-ghairdeachas, agus ruith iad a dh'innseadh d'a dheisciobluibh.

9 Agus ag imeachd dhoibhsan a dh'innseadh d'a dheisciobluibh, feuch, thachair Iosa féin orra, ag ràdh, Fàilte dhuibh[q]. Agus thàinig iad am fagus da, agus rug iad air a chosaibh, agus rinn iad aoradh dha.

10 An sin thubhairt Iosa riu, Na bitheadh eagal oirbh: imichibh, abraibh ri m' bhràithribh[r] iadsan a dhol do Ghalile, agus an sin chi iad mi.

11 Agus an uair a bha iadsan ag imeachd, feuch, thàinig cuid de'n luchd-faire do'n bhaile, agus nochd iad do na h-àrd-shagartaibh gach ni a thachair.

12 Agus air cruinneachadh dhoibh-san an ceann a chéile maille ris na seanairibh, agus air gabhail comhairle dhoibh, thug iad mòran airgid do na saighdearaibh,

13 Ag ràdh, Abraibh-se gu-n d' thàinig

B.C. 33.

[a] Salm 22. 1. Isa. 53. 10. Tuir. 1. 12
[1] no, *gabhaibh faire.*
[b] caib. 28. 11-15
[c] Dan. 6. 17
[d] Salm 69. 21
[e] Ecs. 26. 31
[f] Isa. 25. 7
[g] Marc. 16. 1, &c. Luc. 24. 1, &c. Eoin 20. 1, &c.
[h] Salm 104. 4. Ese. 1. 4, 14. Dan. 10. 6
[i] Marc. 15. 39. Luc. 23. 47, &c.
[j] Luc. 8. 2, 3
[k] caib. 16. 21. 20. 19
[l] Marc. 15. 42. Luc. 23. 50. Eoin 19. 38
[m] Luc. 24. 34. 1 Cor. 15. 4
[n] caib. 26. 32
[o] Deut. 21. 22, 23
[p] Isa. 53. 9
[q] Eoin 20. 19
[r] Salm 22. 22. Eabh. 2. 11
[s] Eoin 7. 12, 47
[t] caib. 16. 21. 17. 23. Luc. 24. 6, 7. Eoin 2. 19

a dheisciobuil anns an oidhche, agus gu-n do ghoid iad e, an uair a bha sinne 'n ar codal.

14 Agus ma chluinneas an t-uachdaran so, cuiridh sinne impidh air, agus ni sinn sibhse tèaruinte[a].

15 Agus ghabh iad an t-airgiod, agus rinn iad mar a theagaisgeadh dhoibh: agus tha a' chainnt so air a h-aithris am measg nan Iudhach gus an là an diugh.

16 An sin chaidh an t-aon deisciobul deug do Ghalile, do'n bheinn far an d'ord-uich Iosa dhoibh[e].

17 Agus an uair a chunnaic iad e, rinn iad aoradh dha: ach bha cuid aca fo amharus.

18 Agus thàinig Iosa, agus labhair e riu, ag ràdh, Thugadh dhomh-sa gach uile chumhachd air nèamh agus air tal-amh[b].

19 Uime sin imichibh-se[c], agus deanaibh deisciobuil de gach uile chinneach, 'g am baisteadh[d] ann an ainm an Athar, agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh;

20 A' teagasg dhoibh na h-uile nithe a dh'àithn mise dhuibh a choimhead: Agus, feuch, tha mise maille ruibh a ghnàth, gu deireadh an t-saoghail. Amen.

B.C. 33.

[a] Gnio. 12. 19
[b] Salm 2. 6; 89. 19; 110. 1-3; Isa. 9. 6, 7; Dan. 7. 14; Eabh. 2. 8; 1 Pe. 3. 22; Tais. 11. 15
[c] Mar. 16. 15
[d] Gnio. 2. 38-41; 8. 12-16
[e] caib. 26. 32

# AN SOISGEUL A REIR MHARCUIS.

## CAIB. I.

*1 Dreuchd Eoin Baistidh. 9 Bhaisteadh Iosa. 14 Shearmonaich e soisgeul rìoghachd Dhé. 16 Ghairm e Peadar, Aindreas, Seumas agus Eoin. 23 Leighis e aon anns an robh deamhan, 32 agus mòran de mhuinntir a bha euslan.*

TOISEACH soisgeil Iosa Criosd, Mhic Dhé[c]:

2 A réir mar tha e sgrìobhta anns na fàidhibh[e], Feuch, cuiream mo theachd-aire roimh do ghnùis, a dh'ulluicheas do shlighe romhad.

3 Guth an ti a dh'éigheas anns an fhàs-ach[i], Ulluichibh slighe an Tighearna, deanaibh a cheuman dìreach.

4 Bha Eoin a' baisteadh anns an fhàs-ach[l], agus a' searmonachadh baistidh an aithreachais chum maitheanais pheac-aidhean[m].

5 Agus chaidh a mach d'a ionnsuidh tìr Iudea uile, agus luchd-àiteachaidh Ierusaleim, agus bhaisteadh leis iad uile ann an amhainn Iordain, ag aideachadh am peacaidhean[n].

6 Agus bha Eoin air 'éideadh le fionnadh chàmhal[o], agus crios leathair m'a leas-raidh; agus bu bhiadh dha locuist[p] agus mil fhiadhaich[q].

7 Agus shearmonaich e, ag ràdh, Tha neach a' teachd a'm' dhéigh a's cumh-achdaiche na mise[r], neach nach airidh mise air cromadh sìos agus barr-iall a bhròg fhuasgladh.

8 Bhaist mise gu dearbh sibh le uisge: ach baistidh esan sibh leis an Spiorad Naomh.

9 Agus tharladh anns na làithibh sin, gu-n d' thàinig Iosa o Nasaret Ghalile, agus bhaisteadh e le Eoin ann an Ior-dan[t].

10 Agus air ball, an uair a chaidh e suas as an uisge, chunnaic e na nèamhan air am fosgladh, agus an Spiorad mar chol-uman a' teachd a nuas air[v].

11 Agus thàinig guth o nèamh, *ag ràdh*, Is tusa mo Mhac gràdhach, anns am bheil mo mhòr-thlachd[a].

12 Agus air ball, tharruing an Spiorad e do'n fhàsach.

13 Agus bha e 'n sin 's an fhàsach dà fhichead là air a bhuaireadh le Satan[b], agus bha e maille ris na fiadh-bheathaich-ibh, agus fhritheil na h-aingil dha.

14 Agus an déigh do Eoin a bhi air a chur 'am prìosan[d], thàinig Iosa do Ghalile, a' searmonachadh soisgeil rìoghachd Dhé,

15 Agus ag ràdh, Choimhlionadh an aimsir[f], agus tha rìoghachd Dhé am fagus[g]; deanaibh-se aithreachas[h], agus creidibh an soisgeul[j].

16 Agus air dha 'bhi 'g imeachd ri taobh fairge Ghalile[k], chunnaic e Simon, agus Aindreas a bhràthair, a' tilgeadh lìn 's an fhairge: (oir b'iasgairean iad.)

17 Agus thubhairt Iosa riu, Thigibh a'm dhéigh-sa, agus ni mi 'n 'ur n-iasgair-ibh air daoinibh sibh.

18 Agus air ball dh'fhàg iad an lìn, agus lean iad esan.

19 Agus an uair a chaidh e beagan air aghaidh as a sin, chunnaic e Seumas *mac* Shebede, agus Eoin a bhràthair, agus iad 's an luing a' càradh an lìon.

20 Agus air ball ghairm e iad; agus dh'fhàg iad Sebede an athair 's an luing maille ris an luchd-tuarasdail, agus lean iad esan.

21 Agus chaidh iad a steach do Chaper-naum; agus air ball air dha dol a stigh do'n t-sionagog air an t-sàbaid, theagaisg e.

22 Agus ghabh iad iongantas r'a theag-asg[s]: oir bha e 'g an teagasg mar neach aig an robh ùghdarras, agus cha b'ann mar na sgrìobhaichean.

23 Agus bha 'n an sionagog-san neach anns an robh spiorad neòghlan[u], agus ghlaodh e,

24 Ag ràdh, Leig leinn; ciod ar gnoth-uch-ne riut, Iosa o[1] Nasaret? an d'thàinig thu g' ar sgrios-ne? Is aithne dhomh co thu, aon naomh Dhé.

B.C. 26.

[a] Salm 2. 7; Isa. 42. 1
[b] Mat. 4. 1, &c.; Luc. 4. 1, &c.
[c] Eabh. 1. 1, 2
[d] Mat. 4. 12, 23
[e] Mal. 3. 1
[f] Dan. 9. 25; Gal. 4. 4
[g] Mat. 4. 17
[h] Gnio. 2. 38
[i] Isa. 40. 3
[j] Ròm. 16. 26
[k] Mat. 4. 19, &c.; Luc. 5. 4, &c.
[l] Mat. 3. 1; Luc. 3. 3; Eoin 3. 23
[m] Gnio. 22. 16
[n] Lebh. 26. 40, 42; Salm 32. 5; Gnà. 28. 13; 1 Eoin 1. 8-10
[o] 2 Ri. 1. 8
[r] Sech. 13. 4
[p] Lebh. 11. 22
[q] 1 Sam. 14. 25-27
[r] Mat. 3. 11; Eoin 1. 27
[s] Mat. 7. 28
[t] Mat. 3. 13; Luc. 3. 21
[u] Luc. 4. 33, &c.
1 *a Nasaraich.*
[v] Isa. 42. 1; Eoin 1. 32

25 Agus chronaich Iosa e, ag ràdh, Bi
a'd' thosd, agus thig a mach as.
26 Agus an uair a reub an spiorad neò-
ghlan e, agus a ghlaodh e le guth àrd,
thàinig e mach as.
27 Agus ghabh iad mòr-iongantas uile,
ionnus gu robh iad a' cur na ceisde *so* r'a
chéile, ag ràdh, Ciod e so? Ciod e an
teagasg nuadh so? oir le ùghdarras tha
e 'toirt orduigh eadhon do na spioradaibh
neòghlan, agus tha iad ùmhal dha.
28 Agus chaidh a chliù air ball a mach
air feadh na tìre uile timchioll Ghalile.
29 Agus gun dàil[d], air dhoibh dol a
mach as an t-sionagog, chaidh iad a steach
do thigh Shimoin agus Aindreais, maille
ri Seumas agus Eoin.
30 Ach bha màthair-chéile Shimoin
'n a luidhe ann am fiabhrus; agus ghrad
labhair iad ris uimpe.
31 Agus thàinig esan agus thog e i,
a' breith air làimh oirre; agus air ball
dh'fhàg am fiabhrus i, agus fhritheil i
dhoibh.
32 Agus an uair a bha 'm feasgar ann,
air do'n ghréin dol fodha, thug iad d'a
ionnsuidh iadsan uile a bha euslan, agus
iadsan anns an robh deamhain.
33 Agus bha 'm baile uile air a chruinn-
eachadh chum an doruis.
34 Agus leighis e mòran air an robh
iomadh gnè eucail, agus thilg e mach
mòran dheamhan, agus cha d'fhulaing e
do na deamhnaibh labhairt, air son gu-m
b'aithne dhoibh e.
35 Agus air dha éirigh 's a' mhaduinn,
fada roimh là, chaidh e mach, agus
dh'imich e gu àite fàsail, agus rinn e
urnuigh an sin.
36 Agus lean Simon, agus an dream a
bha maille ris e.
37 Agus air 'fhaotainn doibh thubhairt
iad ris, Tha gach uile neach 'g ad iarraidh.
38 Agus thubhairt esan riu, Rachamaid
a dh'ionnsuidh nam bailtean eile làimh
ruinn, chum gu-n searmonaich mi an sin
mar an ceudna: oir is ann a chum na
crìche so a thàinig mise mach[i].
39 Agus shearmonaich e 'n an sionagog-
aibh air feadh Ghalile uile, agus thilg e
mach na deamhain.
40 Agus thàinig lobhar d'a ionnsuidh[j],
a' guidhe air, agus a' lùbadh a ghlùin da,
agus ag ràdh ris, Ma's àill leat, tha thu
comasach air mise a dheanamh glan.
41 Agus ghabh Iosa truas mòr dheth,
agus air sìneadh a mach a làimhe, bhean
e ris, agus thubhairt e ris, Is àill leam;
bi-sa glan.
42 Agus co luath as a labhair e, air ball
dh'fhalbh an luibhre uaith[l], agus rinn-
eadh glan e.
43 Agus thug e geur-ordugh dha[m], *agus*
air ball chuir e air falbh e;
44 Agus thubhairt e ris, Feuch nach
innis thu 'bheag do neach air bith: ach
imich, nochd thu féin do'n t-sagart, agus
tabhair mar ìobairt air son do ghlanaidh
na nithe a dh'àithn Maois[a], mar fhianuis
dhoibh.
45 Agus air dhasan dol a mach, thòisich
e air innseadh gu ro fhollaiseach[b], agus
air a' chùis a sgaoileadh mu'n cuairt, air
chor as nach feudadh Iosa dol tuilleadh
gu follaiseach a steach do'n bhaile; ach
bha e mach ann an àitibh uaigneach: agus
thàinig iad d'a ionnsuidh as gach àird[c].

B.C. 30.

[a] Lebh. 14. 2-32
[b] Salm 77. 11, 12
Tit. 1. 10
[c] caib. 2. 13
[d] Mat. 8. 14
Luc. 4. 38
[e] Salm 40. 9
[f] Mat. 9. 1, &c.
Luc. 5. 18, &c.
[g] Gnio. 14. 9
Eph. 2. 8
[h] Isa. 43. 25
Dan. 9. 9
[i] Isa. 61. 1, 2
Eoin 17. 8
[j] Mat. 8. 2
Luc. 5. 12
[k] Gnio. 5. 31
[l] Salm 33. 9
[m] caib. 5. 43
Mat. 9. 30
[n] Eoin 7. 31
9. 32

## CAIB. II.

*1 Leighis Criosd neach air an robh am pairilis: 14 ghairm e Mata o àite-togail na cìse: 16 dh'ith e maille ri cìs-mhaoir agus ri peacaich: 18 ghabh e leith-sgeul a dheisciobul air son nach robh iad a' trasgadh.*

AGUS an déigh làithean àraidh, chaidh
e a rìs a steach do Chapernaum;
agus chualas esan a bhi 's an tigh.
2 Agus air ball chruinnicheadh mòran
an ceann a chéile, air chor as nach robh
àit' a chumadh *iad*, eadhon timchioll an
doruis: agus labhair e am focal riu[e].
3 Agus thàinig iad, a' toirt d'a ionn-
suidh neach air an robh am pairilis[f], air
a ghiùlan le ceathrar.
4 Agus a chionn nach b'urrainn iad
teachd am fagus da leis an t-sluagh,
rùisg iad mullach an tighe anns an robh
e: agus air dhoibh a tholladh, leig iad
sìos an leabadh air an robh an neach a
bha tinn leis a' phairilis 'n a luidhe.
5 'N uair a chunnaic Iosa an creidimh-
san[g], thubhairt e ris an neach air an
robh am pairilis, A mhic, tha do pheac-
aidhean air am maitheadh dhuit.
6 Ach bha dream àraidh de na sgrìobh-
aichean 'n an suidhe an sin, agus iad a'
reusonachadh 'n an cridheachaibh féin,
7 C'ar son a tha am fear so a' labhairt
toibheim mar so? Cò dh'fheudas peac-
aidhean a mhaitheadh ach Dia a mhàin[h]?
8 Agus air ball, air aithneachadh do
Iosa 'n a spiorad féin gu robh iadsan a'
reusonachadh mar sin annta féin, thubh-
airt e riu, C'ar son tha sibh a' reuson-
achadh nan nithe sin ann 'ur cridheach-
aibh?
9 Cia aca is usadh a ràdh ris an neach
air am bheil am pairilis, Tha do pheac-
aidhean air am maitheadh dhuit, no a
ràdh, Eirich, agus tog do leabadh, agus
imich?
10 Ach a chum gu-m bi fios agaibh
gu bheil ùghdarras aig Mac an duine
peacaidhean a mhaitheadh air thalamh[k],
(thubhairt e ris an fhear air an robh am
pairilis,)
11 Tha mi ag ràdh riut, Eirich, agus
tog do leabadh, agus imich do d' thigh.
12 Agus dh'éirich esan air ball, agus
thog e an leabadh agus chaidh e mach
'n am fianuis uile, ionnus gu robh mòr-
iongantas orra uile, agus gu-n do ghlòr-
aich iad Dia, ag ràdh, Cha-n fhaca sinne
riamh a' leithid so[n].

13 Agus chaidh e mach a rìs ri taobh na mara[1]; agus thàinig an sluagh uile d'a ionnsuidh, agus theagaisg e iad.

14 Agus a' dol seachad da[b], chunnaic e Lebhi *mac* Alphéuis 'n a shuidhe aig àite togail na cìse, agus thubhairt e ris, Lean mise. Agus dh'éirich e, agus lean se e.

15 Agus tharladh, an uair a shuidh Iosa chum bìdh 'n a thigh-san[d], gu-n do shuidh mòran chìs-mhaor agus pheacach maille ri Iosa[f], agus r'a dheisciobluibh: oir bha mòran ann, agus lean iad e.

16 Agus an uair a chunnaic na sgrìobhaichean agus na Phairisich esan ag itheadh maille ri cìs-mhaoir agus ri peacaich, thubhairt iad r'a dheisciobluibh, C'ar son a tha e ag itheadh agus ag òl maille ri cìsmhaoir agus ri peacaich?

17 Agus an uair a chual' Iosa so, thubhairt e riu, Cha-n 'eil feum aca-san a tha slàn air an léigh[h], ach aca-san a tha tinn: cha d' thàinig mise a ghairm nam fìrean, ach nam peacach chum aithreachais[j].

18 Agus bu ghnàth le deisciobluibh Eoin, agus nam Phairiseach a bhi 'trasgadh: agus thàinig iad, agus thubhairt iad ris, C'ar son a tha deisciobuil Eoin, agus nam Phairiseach ri trasgadh, agus nach 'eil do dheisciobuil-sa a' trasgadh?

19 Agus thubhairt Iosa riu, Am bheil clann seòmair an fhir nuadh-phòsda[2] comasach air trasgadh a dheanamh, am feadh a bhitheas am fear nuadh-pòsda maille riu[l]? am feadh tha am fear nuadhpòsda aca maille riu, cha-n fheud iad trasg a dheanamh.

20 Ach thig na làithean anns an toirear am fear nuadh-pòsda uatha; agus an sin ni iad trasgadh 's na làithibh sin.

21 Agus cha-n 'eil duine sam bith a dh'fhuaigheas mìr a dh'eudach nuadh air seann eudach; no, *ma dh'fhuaigheas*; buinidh am mìr nuadh, a chuireadh g'a lìonadh suas, as an t-seann eudach, agus nithear an reubadh na's miosa.

22 Agus cha chuir duine air bith fìon nuadh ann an seann searragaibh; no brisidh am fìon nuadh na searragan, agus dòirtear am fìon, agus caillear na searragan: ach is còir fìon nuadh a chur ann an searragaibh nuadha.

23 Agus tharladh gu-n deachaidh e troimh na h-achaidhean arbhair air là na sàbaid[o]; agus thòisich a dheisciobuil, ag imeachd dhoibh, ris na diasan arbhair a spìonadh[p].

24 Agus thubhairt na Phairisich ris, Feuch, c'ar son a tha iad a' deanamh an ni nach 'eil ceaduichte air là na sàbaid?

25 Agus thubhairt esan riu, Nach do leugh sibhse riamh ciod a rinn Daibhidh 'n uair a bha uireasbhuidh air[s], agus acras air féin agus orra-san a bha maille ris?

26 Cionnus a chaidh e steach do thigh Dhé ann an làithibh Abiatair an àrdshagairt, agus a dh'ith e aran na fianuis[a], nach 'eil ceaduichte do neach air bith itheadh, ach do na sagartaibh, agus a thug e, mar an ceudna, do'n dream a bha maille ris?

27 Agus thubhairt e riu, Dh'orduicheadh an t-sàbaid air son an duine[c], cha-n e an duine air son na sàbaid:

28 Air an aobhar sin, is Tighearna Mac an duine air an t-sàbaid féin[e].

## CAIB. III.

1 *Leighis Criosd an duine aig an robh an làmh sheargta.* 11 *Chronuich e na spiorada neòghlan;* 13 *agus thagh e dà Abstol dheug.* 22 *Dhearbh e aingidheachd an t-sluaigh a bha 'g ràdh gu robh e a' tilgeadh dheamhan a mach le Beelsebub.*

AGUS chaidh e rìs a steach do'n t-sionagog[g]; agus bha an sin duine aig an robh làmh sheargta.

2 Agus rinn iad faire air[i], a dh'fheuchainn an leighiseadh se e air là na sàbaid, chum gu-m bitheadh cùis-dhìtidh aca 'n a aghaidh.

3 Agus thubhairt e ris an duine aig an robh an làmh sheargta, Eirich 's a' mheadhon.

4 Agus thubhairt e riu, Am bheil e ceaduichte maith a dheanamh air làithibh na sàbaid, no olc? anam a thèarnadh[k], no a sgrios? ach dh'fhan iadsan 'n an tosd.

5 Agus an uair a dh'amhairc e mu'n cuairt orra le feirg, air dha 'bhi doilich air son cruais an cridhe, thubhairt e ris an duine, Sìn a mach do làmh. Agus shìn e mach i: agus rinneadh slàn i mar an *làmh* eile.

6 Agus chaidh na Phairisich a mach, agus ghabh iad comhairle air ball maille ri luchd-leanmhuinn Heroid[m] 'n a aghaidh-san, cionnus a dh'fheudadh iad a sgrios.

7 Ach chaidh Iosa maille r'a dheisciobluibh a leth chum na mara: agus lean sluagh mòr e o Ghalile[n], agus o Iudea,

8 Agus o Ierusalem, agus o Idumea, agus o thaobh thall Iordain; agus iadsan a bha timchioll Thìoruis agus Shidoin, thàinig cuideachd mhòr dhiubh d'a ionnsuidh, 'n uair a chual' iad cia mòr na nithe a rinn e.

9 Agus thubhairt e r'a dheisciobluibh, long bheag a bhi 'feitheamh air, air son an t-sluaigh, chum nach dòmhluicheadh iad e:

10 Oir leighis e mòran[q]; ionnus gu-n do dhlùth-theann iad ris, a' mheud 's air an robh plàighean, chum gu-m beanadh iad ris.

11 Agus na spiorada neòghlan[r], an uair a chunnaic iad e, shleuchd iad da, agus ghlaodh iad, ag ràdh, Is tusa Mac Dhé.

12 Agus thug e sparradh teann dhoibh nach deanadh iad aithnichte e[t].

13 Agus chaidh e suas gu beinn[u], agus

B.C. 31.

[a] Ecs. 29. 32, 33 Lebh. 24. 9
[1] 's e sin, *Loch Ghenesareit;* ris an abrar mar an ceudna, *Muir Ghalile*, no, *Thiberiais.*
[b] Mat. 9. 9 Luc. 5. 27
[c] Neh. 9. 14 Isa. 58. 13 Ese. 20. 19, 20
[d] Mat. 9. 10, &c.
[e] Eoin 9. 14 Eph. 1. 22 Tais. 1. 10
[f] Luc. 15. 1-5
[g] Mat. 12. 9, &c. Luc. 6. 6, &c.
[h] Mat. 9. 12, 13 Luc. 5. 31, 32
[i] Luc. 14. 1
[j] Isa. 55. 7 Mat. 18. 11 Luc. 19. 10 1 Cor. 6. 9-11
[k] Hos. 6. 6
[2] 's e sin, *companaich*, no, *fleasgaich, fhir-na-bainnse;* *faic, Bre. 14. 10, 11.*
[l] Mat. 25. 1
[m] Mat. 22. 16
[n] Luc. 6. 17
[o] Mat. 12. 1, &c. Luc. 6. 1, &c.
[p] Deut. 23. 25
[q] Mat. 12. 15 14. 14
[r] caib. 1. 24 Mat. 14. 33 Luc. 4. 41 Seum. 2. 19
[s] 1 Sam. 21. 6
[t] caib. 1. 25, 34
[u] Mat. 10. 1

ghairm e iadsan a b'àill leis[a]: agus thàinig iad d'a ionnsuidh.

14 Agus dh'orduich e dà fhear dheug, chum gu-m bitheadh iad maille ris, agus gu-n cuireadh e mach iad a shearmonachadh;

15 Agus gu-m bitheadh aca cumhachd a leigheas euslainte, agus a thilgeadh a mach dheamhan.

16 Agus air Simon thug e Peadar mar cho-ainm[c];

17 Agus Seumas *mac* Shebede, agus Eoin bràthair Sheumais, (agus orra-san thug e Boanerges mar cho-ainm, is e sin ri ràdh, Clann na tairneanaich,)

18 Agus Aindreas, agus Philip, agus Bartolomeus, agus Mata, agus Tomas, agus Seumas *mac* Alphéuis, agus Tadéus[d], agus Simon an Cananach[e],

19 Agus Iudas Iscariot, an neach sin a bhrath e: agus chaidh iad do thigh.

20 Agus chruinnicheadh an sluagh a ris, ionnus nach robh e'n comas doibh uiread as aran itheadh[g].

21 Agus an uair a chual' a chairdean *so*, thàinig iad a mach a bhreith air: oir thubhairt iad, Tha e air mhi-chéill[h].

22 Agus thubhairt na sgrìobhaichean a thàinig a nuas o Ierusalem, Tha Beelsebub aige[j], agus is ann troimh phrionnsa nan deamhan a tha e 'tilgeadh a mach dheamhan.

23 Agus ghairm e iad d'a ionnsuidh, agus thubhairt e riu ann an cosamhlachdaibh, Cionnus a dh'fheudas Satan Satan a thilgeadh a mach?

24 Agus ma bhitheas rìoghachd roinnte 'n a h-aghaidh féin, cha-n urrainn an rìoghachd sin seasamh.

25 Agus ma bhitheas tigh air a roinn 'n a aghaidh féin, cha-n urrainn an tigh sin seasamh.

26 Agus ma dh'éireas Satan 'n a aghaidh féin, agus gu-m bi e roinnte, cha-n urrainn e seasamh, ach tha crìoch air.

27 Cha-n urrainn neach air bith dol a steach do thigh duine làidir[k], agus 'airneis a thogail leis, mur ceangail e 'n duine làidir an toiseach; agus an sin creachaidh e a thigh.

28 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Gu maithear na h-uile pheacaidhean do chloinn nan daoine[l], agus gach toibheum a labhras iad;

29 Ach ge b'e 'labhras toibheum an aghaidh an Spioraid Naoimh, cha-n fhaigh e maitheanas a chaoidh[n], ach tha e 'an cunnart peanais shìorruidh:

30 Air son gu-n dubhairt iad, Tha spiorad neòghlan aige.

31 An sin thàinig a bhràithrean agus a mhàthair[q], agus air dhoibh seasamh a muigh, chuir iad fios d'a ionnsuidh, a' gairm air.

32 Agus bha an sluagh 'n an suidhe m'a thimchioll; agus thubhairt iad ris, Feuch,



B.C. 31.

[a] Eoin 15. 16
[b] Seum. 1. 25
1 Eoin 2. 17
[c] Eoin 1. 42
[d] Luc. 6. 16
Iud. 1
[e] Gnà. 1. 13
[f] Mat. 13. 1, &c.
Luc. 8. 4, &c.
[g] caib. 6. 31
[h] Hos. 9. 7
Eoin 10. 20
[i] caib. 7. 16
[j] Mat. 9. 34
10. 25
Luc. 11. 15
Eoin 7. 20
8. 48, 52
[k] Isa. 49. 24, 26
61. 1
Mat. 12. 29
[l] Mat. 12. 31
Luc. 12. 10
[m] Mat. 13. 10, &c.
[n] Eabh. 10. 29
[o] Eph. 1. 9
[p] Col. 4. 5
1 Tes. 4. 12
1 Tim. 3. 7
[q] Mat. 12. 46-48
Luc. 8. 19-21
[r] Isa. 6. 9, 10
Eoin 12. 40

tha do mhàthair agus do bhràithrean a muigh 'g ad iarraidh.

33 Agus fhreagair e iad, ag ràdh, Cò i mo mhàthair, no mo bhràithrean?

34 Agus sheall e mu'n cuairt orra-san a bha 'n an suidhe m'a thimchioll, agus thubhairt e, Feuch mo mhàthair agus mo bhràithrean.

35 Oir ge b'e neach a ni toil Dhé[b], is esan mo bhràthair, agus mo phiuthar, agus mo mhàthair.

## CAIB. IV.

1 *Cosamhlachd fir-chuir an t-sìl, agus a bhrìgh.* 21 *Is còir dhuinn solus ar n-eòlais a phàirteachadh ri muinntir eile.* 26 *Cosamhlachd an t-sìl a thu 'fàs 'an uaignidheas,* 30 *agus a' ghràinne mhustaird.* 39 *Chiùinich Criosd onfha na fairge.*

AGUS thòisich e air teagasg a rìs làimh ris a' mhuir[f]; agus chruinnicheadh sluagh mòr d'a ionnsuidh, ionnus gu-n deachaidh e steach do luing, agus gu-n do shuidh e air a' mhuir; agus bha'n sluagh uile ri taobh na mara air tìr.

2 Agus theagaisg e dhoibh mòran de nithibh ann an cosamhlachdaibh, agus thubhairt e riu 'n a theagasg,

3 Eisdibh[i]; Feuch chaidh fear-cuir a mach a chur *sìl*:

4 Agus tharladh an uair a chuir e an sìol, gu-n do thuit cuid deth ri taobh an rathaid, agus thàinig eunlaith an athair, agus dh'ith iad suas e.

5 Agus thuit cuid eile dheth air fearann creagach, far nach robh mòr-thalamh aige; agus air ball dh'fhàs e suas, do bhrìgh nach robh doimhne talmhainn aige:

6 Ach air do'n ghréin éirigh, loisgeadh e; agus a chionn nach robh freumh aige, shearg e as.

7 Agus thuit cuid eile am measg droighinn, agus dh'fhàs an droighionn suas, agus thachd se e, agus cha d' thug e toradh uaith.

8 Agus thuit cuid eile air talamh maith, agus thug e toradh uaith a' fàs suas agus a' meudachadh; agus thug e mach, cuid a' dheich 'ar fhichead uiread, agus cuid a' thri fichead uiread, agus cuid a' cheud uiread *'s a chuireadh.*

9 Agus thubhairt e riu, An ti aig am bheil cluasa chum éisdeachd, éisdeadh e.

10 Agus an uair a bha e 'n a aonar[m], dh'fheòraich iadsan a bha mu'n cuairt da, maille ris an dà fhear dheug, an cosamhlachd deth.

11 Agus thubhairt e riu, Dhuibhse thugadh eòlas a ghabhail air nithibh dìomhair rìoghachd Dhé[o]: ach dhoibhsan a tha an leth muigh[p] nithear gach ni ann an cosamhlachdaibh:

12 Chum as a' faicinn doibh gu-m faic iad, agus nach aithnich iad[r], agus a' cluinntinn doibh gu-n cluinn iad, agus nach tuig iad; air eagal àm air bith gu-m

pilleadh iad, agus gu-m bitheadh *am*
peacaidhean air am maitheadh dhoibh.
13 Agus thubhairt e riu, Nach aithne
dhuibh an cosamhlachd so? agus cionnus
ma ta a thuigeas sibh gach uile chosamh-
lachd?
14 Tha 'm fear-cuir a' cur an fhocail.
15 Agus is iad so iadsan ri taobh an
rathaid, anns an cuirear am focal; an déigh
dhoibh a chluinntinn, air ball tha Satan
a' teachd[b], agus a' togail leis an fhocail[c],
a shìol-chuireadh 'n an cridheachaibh.
16 Agus is iad so iadsan mar an ceudna
a chuireadh air fearann creagach; muinn-
tir, an uair a chluinneas iad am focal, a
ghabhas e air ball le gairdeachas:
17 Agus cha-n 'eil freumh aca annta
féin, ach mairidh iad ré sealain; 'n a
dhéigh sin, an uair a dh'éireas amhghar
no geur-leanmhuinn air son an fhocail,
air ball tha iad a' gabhail oilbheim.
18 Agus is iad so iadsan a chuireadh
am measg an droighinn, an dream a
dh'éisdeas ris an fhocal;
19 Agus tha ro chùram an t-saoghail
so[e], agus mealltaireachd saoibhreis[f], agus
anamianna nithe eile 'teachd a steach,
agus a' tachdadh an fhocail, agus nithear
neo-thorach e.
20 Agus is iad so iadsan a chuireadh
ann an talamh maith; an dream a
chluinneas am focal, agus a ghabhas e,
agus a bheir a mach toradh[h], cuid a' dheich
'ar fhichead uiread, cuid a' thri fichead
uiread, agus cuid a' cheud uiread *as a
chuireadh*.
21 Agus thubhairt e riu, An toirear
coinneal chum gu-n cuirear i fo bheul
soithich, no fo leabaidh? nach ann a chum
a cur ann an coinnleir?
22 Oir cha-n 'eil ni air bith folaichte,
nach foillsichear[k]; agus cha robh ni air
bith 'an cleith, nach tig am follais.
23 Ma tha cluasa chum éisdeachd aig
neach air bith, éisdeadh e.
24 Agus thubhairt e riu, Thugaibh fain-
ear ciod a chluinneas sibh[n]: leis an tomhas
a thomhaiseas sibh[o], tomhaisear dhuibh
féin; agus bheirear tuilleadh dhuibh-se
'tha 'g éisdeachd.
25 Oir ge b'e neach aig am bheil, bheir-
ear dha[p]: agus ge b'e neach aig nach 'eil,
bheirear uaith an ni sin féin a tha aige.
26 Agus thubhairt e, Is amhuil rìogh-
achd Dhé, mar gu-n cuireadh duine sìol
anns an talamh,
27 Agus gu-n coidleadh e, agus gu-n
éireadh e a dh'oidhche agus a là, agus
gu-n gineadh an sìol, agus gu-m fàsadh
e suas, air dòigh nach fhios da.
28 Oir bheir an talamh a mach toradh
uaith féin, air tùs am fochann, a rìs an
dias, an déigh sin an làn arbhar anns an
dèis.
29 Ach an uair a tha 'n toradh abuich
air ball cuiridh e an corran ann[s], a chionn
gu bheil am fogharadh air teachd.

B.C. 31.

[a] Mat. 13. 31, 32
Luc. 13. 18, 19
[b] 1 Pead. 5. 8
Tais. 12. 9
[c] Eabh. 2. 1
[d] Gnà. 4. 18
Isa. 11. 9
Dan. 2. 44
[e] Luc. 14. 18-20
1 Tim. 6. 9, 17
2 Tim. 4. 10
[f] Gnà. 23. 5
[g] Mat. 8. 24
Luc. 8. 23
[h] Col. 1. 10
2 Pead. 1. 8
[i] Salm 10. 1
Isa. 40. 27
Tuir. 3. 8
[j] Salm 89. 9
[k] Ecl. 12. 14
Mat. 10. 26
Luc. 12. 2
1 Cor. 4. 5
[l] Salm 46. 1, 2
Isa. 43. 2
[m] Ion. 1. 10, 16
[n] 1 Pead. 2. 2
[o] Mat. 7. 2
[p] Mat. 25. 29
Luc. 8. 18
[q] Mat. 8. 28, &c.
Luc. 8. 26, &c.
[r] Isa. 65. 4
[s] Tais. 14. 15

30 Agus thubhairt e, Ciod *an ni* ri 'n
samhluich sinn rìoghachd Dhé? no ciod
e an cosamhlachd leis an coimhmeas
sinn i?
31 *Is* cosmhuil i ri gràinne mustaird[a],
ni, 'n uair a chuirear 's an talamh e, a's
lugha de na h-uile phòraibh a tha air
thalamh.
32 Ach an déigh a chur, fàsaidh e suas,
agus cinnidh e na's mò na luibh sam
bith eile[d], agus fàsaidh geugan mòra air;
ionnus gu-m feud eunlaith an athair nid
a dheanamh fo a sgàile.
33 Agus le iomadh d'a leithidibh sin
de chosamhlachdaibh labhair e am focal
riu, a réir mar a b'urrainn iad a chluinn-
tinn.
34 Ach gun chosamhlachd cha do labh-
air e riu: Agus mhìnich e na h-uile nithe
d'a dheisciobluibh féin air leth.
35 Agus thubhairt e riu air an là sin
féin, air teachd do'n fheasgar, Rachamaid
thairis gus an taobh eile.
36 Agus an uair a sgaoil iad an coimh-
thional, thug iad leo esan anns an luing
mar a bha e; agus bha longa beaga eile
maille ris mar an ceudna.
37 Agus dh'éirich doinionn mhòr
ghaoithe[g], agus leum na tonnan a steach
do'n luing, air chor as gu-n robh i nis làn.
38 Agus bha esan ann an deireadh na
luinge, 'n a chodal air cluasaig: agus
dhùisg iad e, agus thubhairt iad ris, A
Mhaighstir, nach 'eil suim agad gu-n
caillear sinn[i]?
39 Agus dh'éirich e, agus chronaich e
a' ghaoth, agus thubhairt e ris an fhairge,
Tosd, bi sàmhach. An sin luidh a'
ghaoth, agus bha fèath mòr ann[j].
40 Agus thubhairt e riu, C'ar son a tha
sibh co eagalach? cionnus nach 'eil creid-
imh agaibh[l]?
41 Agus ghabh iad eagal ro mhòr[m], agus
thubhairt iad r'a chéile, Ciod e an duine
so, gu bheil a' ghaoth, agus an fhairge
féin umhal da?

## CAIB. V.

1 *Air do Chriosd na deamhain a chur a mach as an duine anns an robh legion diubh,* 13 *chaidh iad a stigh anns na mucaibh.* 25 *Leighis e a' bhean air an robh dòrtadh fola,* 35 *agus thog e o na mairbh nighean Iairuis.*

AGUS thàinig iad gu taobh eile na
mara[q], gu dùthaich nan Gadarén-
each.
2 Agus an uair a chaidh e mach as an
luing, air ball thachair air as na h-àitibh-
adhlaic, duine anns an robh spiorad neò-
ghlan,
3 Aig an robh *a* chòmhnuidh 's na
h-àitibh-adhlaic[r]; agus cha b' urrainn
neach air bith a cheangal, eadhon le
slabhruidhibh:
4 Oir chaidh a cheangal gu tric le
gèimhlibh agus le slabhruidhibh, agus
tharruing e na slabhruidhean as a chéile,

agus mhion-bhris e na gèimhlean : Agus
cha b'urrainn duine sam bith a cheann-
sachadh.
5 Agus bha e ghnàth, a là agus a
dh'oidhche, 's na beanntaibh, agus 's na
h-ionadaibh-adhlaic, a' glaodhaich agus
'g a ghearradh féin le clachan.
6 Ach an uair a chunnaic e Iosa fada
uaith, ruith e agus shleuchd e dha,
7 Agus ghlaodh e le guth mòr, agus
thubhairt e, Ciod mo ghnothuch-sa riut,
Iosa, a Mhic an Dé a's ro àirde? tha mi
a' cur ort á uchd Dhé, gun mo phianadh.
8 (Oir thubhairt e ris, Thig a mach as
an duine, a spioraid neòghloin.)
9 Agus dh'fheòraich e dheth, Ciod is
ainm dhuit? Agus fhreagair esan, ag
ràdh, Legion is ainm dhomh : oir tha
sinn mòran ann.
10 Agus ghuidh e gu ro gheur air, gun
e 'g an cur a mach as an dùthaich *sin*.
11 Agus bha treud mòr mhuc an sin[d],
ag ionaltradh am fagus do'n bheinn.
12 Agus ghuidh na deamhain uile air,
ag ràdh, Cuir sinne dh'ionnsuidh nam
muc, chum gu-n rachamaid a steach
annta.
13 Agus air ball thug Iosa cead doibh ;
agus air dol a mach do na spioradaibh
neòghlan, chaidh iad a stigh anns na
mucaibh, agus ruith an treud sìos gu dian
le àite cas do'n fhairge, (bha iad mu
thimchioll dà mhìle,) agus thachdadh iad
's an fhairge.
14 Agus theich iadsan a bha 'g ional-
tradh nam muc, agus dh'innis iad sin,
araon anns a' bhaile, agus anns an tìr.
Agus chaidh iad a mach a dh'fhaicinn
ciod e an ni ud a thachair.
15 Agus thàinig iad chum Iosa, agus
chunnaic iad an ti anns an robh an
deamhan, agus aig an robh an legion,
'n a shuidhe, agus 'eudach uime[g], agus a
chiall aige ; agus ghabh iad eagal.
16 Agus dh'innis iadsan a chunnaic e
dhoibh, cionnus a thachair do'n ti anns
an robh an deamhan, agus mu thimchioll
nam muc.
17 Agus thòisich iad ri guidhe air
imeachd a mach as an crìochaibh[i].
18 Agus air dha dol a stigh 's an luing,
ghuidh an ti anns an robh an deamhan air,
gu feudadh e 'bhi maille ris.
19 Gidheadh cha do leig Iosa leis, ach
thubhairt e ris, Imich dhachaidh dh'ionn-
suidh do mhuinntir, agus innis dhoibh
meud nan nithe a rinn an Tighearna
dhuit[l], agus gu-n d' rinn e tròcair ort.
20 Agus dh'imich esan, agus thòisich e
ri 'chur an céill ann an Decapolis meud
nan nithe a rinn Iosa dha : agus ghabh
iad iongantas uile.
21 Agus an uair a chaidh Iosa a rìs
thairis anns an luing gus an taobh eile,
chruinnicheadh sluagh mòr d'a ionnsuidh ;
agus bha e làimh ris a' mhuir.
22 Agus, feuch, thàinig aon a dh'uachd-

B.C. 31.

[a] Mat. 9. 18, &c. Luc. 8. 41, &c.
[b] Lebh. 15. 19, &c.
[c] 2 Ri. 13. 21 Mat. 14. 36 Gnio. 5. 15 19. 12
[d] Lebh. 11. 7, 8 Deut. 14. 8
[e] Luc. 6. 19
[f] caib. 10. 52 Gnio. 14. 9
[g] Isa. 49. 25 Col. 1. 13
[h] 1 Sam. 1. 17 20. 42 2 Ri. 5. 19
[i] Luc. 5. 8 Gnio. 16. 39
[j] 2 Each. 20. 20 Eoin 11. 40
[k] caib. 9. 2 14. 33
[l] Salm 66. 16 Isa. 38. 19
[m] Eoin 11. 11-13

arain nan sionagog[a], d'am b'ainm Iairus ;
agus an uair a chunnaic e esan, leig se e
féin sìos aig a chosaibh,
23 Agus ghuidh e gu dùrachdach air,
ag ràdh, Tha mo nighean bheag ann an
cunnart grad bhàis ; thig, *tha mi a' guidhe
ort*, agus leag do làmhan oirre chum gu-n
slànuichear i, agus mairidh i beò.
24 Agus dh'imich *Iosa* maille rìs ; agus
lean sluagh mòr e, agus dhòmhlaich
iad e.
25 Agus *bha* bean àraidh *an sin*, air
an robh dòrtadh fola[b] ré dha bhliadhna
dheug,
26 Agus dh'fhulaing i mòran o iomadh
léigh, agus chaith i na bha aice, agus cha
b'fheairrd i 'bheag e, ach gu-m bu mhisde ;
27 'N uair a chual' i iomradh air Iosa,
thàinig i am measg an t-sluaigh o 'chùl-
aobh, agus bhean[c] i r'a eudach :
28 Oir thubhairt i, Ma dh'fheudas mi
beantuinn ach r'a eudach, slànuichear mi.
29 Agus air ball thiormaicheadh tobar
a fola ; agus dh'aithnich i air a corp féin,
gu-n do leighiseadh i o'n phlàigh sin.
30 Agus dh'aithnich Iosa air ball ann
féin gu-n deachaidh cumhachd a mach
as[e], agus air dha tionndadh 's an t-sluagh,
thubhairt e, Cò bhean ri m'eudach ?
31 Agus thubhairt a dheisciobuil ris,
Tha thu 'faicinn gu bheil an sluagh 'g ad
dhòmhlachadh, agus an abair thu, Cò
bhean rium ?
32 Agus dh'amhairc e mu'n cuairt g'a
faicinn-se a rinn so.
33 Ach air do'n mhnaoi a bhi fo eagal
agus air chrith, air aithneachadh an ni a
rinneadh innte, thàinig i, agus leig si i
féin sìos 'n a làthair, agus dh'innis i an
fhìrinn uile dha.
34 Agus thubhairt e rithe, A nighean,
shlànuich do chreidimh thu[f]; imich ann
an sìth[h], agus bi slàn o d' phlàigh.
35 Am feadh a bha e fathast a' labh-
airt, thàinig *dream* o *thigh* uachdarain na
sionagoig, ag ràdh, Fhuair do nighean
bàs ; c'ar son a chuireadh tu tuilleadh
dragha air a' Mhaighstir ?
36 Co luath 's a chual' Iosa an còmhradh
so a labhradh, thubhairt e ri uachdaran
an t-sionagoig, Na bitheadh eagal ort, a
mhàin creid[j].
37 Agus cha d' fhulaing e do neach
air bith a leantuinn, ach Peadar[k], agus
Seumas, agus Eoin bràthair Sheumais.
38 Agus thàinig e gu tigh uachdarain
an t-sionagoig, agus chunnaic e an iomairt
agus iadsan a bha 'gul, agus a' caoineadh
gu mòr.
39 Agus an uair a thàinig e a steach,
thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh ris an
iomairt so, agus ri bròn ? cha-n 'eil an
nigheanag marbh, ach 'n a codal[m].
40 Agus rinn iadsan gàire fanoid ris :
ach air dhasan an cur uile mach, thug e
leis athair agus màthair na nighinn, agus
iadsan a bha maille ris, agus chaidh e

steach far an robh an nigheanag 'n a luidhe.

41 Agus rug e air an nigheanaig air làimh, agus thubhairt e rithe, Talitha-cumi; 's e sin, air 'eadar-mhineachadh, A chailin, (tha mise ag ràdh riut,) éirich[b].

42 Agus air ball dh'éirich an nigheanag, agus dh'imich i; oir bha i dà bhliadhna dheug *a dh'aois*: agus ghabh iad iongantas anabarrach.

43 Agus thug e ordugh teann doibh, nach faigheadh duine, air bith fios air a so[g]; agus dh'àithn e *caileigin* thoirt di r'a itheadh.

## CAIB. VI.

1 *Rinneadh tàir air Criosd le muinntir a dhùthcha.* 7 *Thug e cumhachd do'n dà fhear dheug os ceann spiorada neòghlan.* 14 *Iomadh barail mu Chriosd.* 16 *Chuireadh an ceann a dh'Eoin Baistidh.*

AGUS chaidh e mach as a sin[i], agus thàinig e d'a dhùthaich féin; agus lean a dheisciobuil e.

2 Agus an uair a thàinig an t-sàbaid, thòisich e air teagasg anns an t-sionagog: agus air do mhòran a chluinntinn, ghabh iad iongantas, ag ràdh, Cia as tha na nithe so aig an fhear so[j]? Agus ciod e an gliocas so a thugadh dha, gu bheil a' leithid so a dh'fheartaibh air an deanamh le a làmhan-sa?

3 Nach e so an saor, mac Mhuire, bràthair Sheumais[l], agus Ioseis, agus Iudais, agus Shimoin? agus nach 'eil a pheathraichean an so maille ruinn? Agus fhuair iad oilbheum ann[n].

4 Ach thubhairt Iosa riu, Cha-n 'eil fàidh gun urram, ach 'n a dhùthaich féin[o], agus am measg a chairdean, agus 'n a thigh féin.

5 Agus cha robh e 'an comas da mìorbhuil air bith a dheanamh an sin[p], saor o gu-n do chuir e a làmhan air beagan de mhuinntir a bha tinn, agus gu-n do leighis e *iad*.

6 Agus bha iongantas air air son am mi-chreidimh[s]. Agus chaidh e timchioll nam bailtean, a' teagasg[t].

7 Agus ghairm e d'a ionnsuidh an dà fhear dheug[u], agus thòisich e air an cur a mach dithis agus dithis; agus thug e dhoibh cumhachd air spioradaibh neòghlan;

8 Agus dh'àithn e dhoibh gun ni air bith a thoirt leo air son na slighe, ach lorg a mhàin; gun mhàla, gun aran, gun airgiod 'n an sporan:

9 Ach bonn-bhròga '*bhi* air an cosaibh[w], agus gun dà chòta 'bhi umpa.

10 Agus thubhairt e riu, Ge b'e ionad air bith anns an téid sibh a steach do thigh, an sin fanaibh gus am falbh sibh as an àite sin.

11 Agus cò air bith iad nach gabh ruibh, agus nach éisd ruibh, air dhuibh imeachd as an àite sin, crathaibh an duslach a

B.C. 31.

[a] Neh. 5. 13; Gnio. 13. 51
[b] Gnio. 9. 40
[c] Luc. 24. 47; Gnio. 2. 38; 3. 19
[d] Luc. 10. 17
[e] Seum. 5. 14
[f] Mat. 14. 1, &c.; Luc. 9. 7, &c.
[g] caib. 3. 12; Mat. 8. 4; 12. 16-18; Luc. 5. 14
[h] caib. 8. 28; Mat. 16. 14
[i] Mat. 13. 54, &c.; Luc. 4. 16, &c.
[j] Eoin 6. 42
[k] Lebh. 18. 16
[l] Gal. 1. 19
[m] Gnio. 9. 40
[n] Mat. 11. 6
[o] Mat. 13. 57; Eoin 4. 44
[p] caib. 9. 23; Gen. 19. 22
[q] Gen. 40. 20
[r] Isa. 3. 16
[s] Isa. 59. 16; Ier. 2. 12
[t] Mat. 9. 35; Luc. 13. 22; Gnio. 10. 38
[u] caib. 3. 13, &c.; Mat. 10. 1, &c.; Luc. 9. 1, &c.
[v] Est. 5. 3, 6
[w] Gnio. 12. 8
[x] Salm 37. 12, 14

bhitheas fo 'ur cosaibh[a], mar fhianuis 'n an aghaidh. Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Gur so-iomchaire a bhitheas e do Shodom agus do Ghomorah ann an là a' bhreitheanais, na do'n bhaile sin.

12 Agus chaidh iad a mach, agus shearmonaich iad gu-n deanadh *daoine* aithreachas[c].

13 Agus thilg iad a mach mòran dheamhan[d], agus dh'ung iad le olaidh mòran a bha tinn[e], agus leighis siad iad.

14 Agus chuala Herod an rìgh[f] *uime*, (oir chaidh 'ainm 'am follais;) agus thubhairt e, Tha Eoin Baistidh air éirigh o na mairbh, agus uime sin tha feartan air an oibreachadh leis.

15 Thubhairt cuid eile, Gur e Elias a th'ann[h]. Agus thubhairt cuid eile, Gur fàidh a th'ann, no mar aon de na fàidhibh.

16 Ach an uair a chuala Herod *so*, thubhairt e, Is e Eoin d'an do chuir mise an ceann, a th'ann; dh'éirich e o na mairbh.

17 Oir chuir Herod féin a mach agus ghlac e Eoin, agus cheangail e ann am prìosan e, air son Herodiais bean phòsda Philip, a bhràthar féin, do bhrìgh gu-n do phòs e i.

18 Oir thubhairt Eoin ri Herod, Cha-n 'eil e ceadaichte dhuit bean do bhràthar a bhi agad[k].

19 Uime sin bha diomb mòr aig Herodias ris, agus bu mhiann leatha a chur gu bàs; ach cha b'urrainn i.

20 Oir bha eagal Eoin air Herod[m], air dha fios a bhi aige gu-m bu duine ceart agus naomh e, agus thug e fainear e; agus an uair a chuala se e, rinn e mòran de nithibh *air a chomhairle*, agus dh'éisd e ris gu toileach.

21 Agus air teachd do là iomchuidh, rinn Herod, air co-ainm an là 's an d'rugadh e[q], suipeir d'a uaislibh, agus d'a àrd-cheannardaibh, agus do mhaithibh Ghalile:

22 Agus an uair a chaidh nighean Herodiais so steach, agus a rinn i dannsa[r], thaitinn i ri Herod agus riu-san a shuidh maille ris, agus thubhairt an rìgh ris a' chailin, Iarr ormsa ge b'e ni a's àill leat, agus bheir mi dhuit e.

23 Agus thug e mionnan di, Ge b'e ni a dh'iarras tu orm[v], bheir mi dhuit e, gu leth mo rìoghachd.

24 Agus an uair a chaidh i mach thubhairt i r'a màthair, Ciod a dh'iarras mi? Agus thubhairt ise, Ceann Eoin Baistidh.

25 Agus chaidh i air ball le cabhaig a steach a dh'ionnsuidh an rìgh, agus dh'iarr i, ag ràdh, Is àill leam gu-n tugadh tu dhomh gun dàil ceann Eoin Baistidh air mèis[x].

26 Agus bha an rìgh ro dhoilich; *gidheadh* air son a mhionnan, agus an dream a bha 'n an suidhe maille ris, cha robh toil aige a diultadh.

27 Agus air ball, chuir an rìgh a mach fear-millidh, agus dh'àithn e a cheann a thoirt a steach: agus dh'imich esan agus thug e an ceann deth anns a' phrìosan;
28 Agus thug e a cheann leis air mèis, agus thug e do'n chailin e: agus thug an cailin d'a màthair e.
29 Agus an uair a chual' a dheisciobuil *sin*, thàinig iad agus thog iad a chorp[b], agus chuir iad ann an uaigh e.
30 Agus chruinnicheadh na h-Abstoil chum Iosa[c], agus dh'innis iad da na h-uile nithe, araon gach ni a rinn iad, agus gach ni a theagaisg iad.
31 Agus thubhairt e riu, Thigibh-se air leth do àit' uaigneach, agus gabhaibh fois car tamuill bhig: Oir bha mòran a' teachd agus a' dol, agus cha robh ùine aca uiread as biadh itheadh.
32 Agus chaidh iad gu àite fàsail ann an luing air leth.
33 Agus chunnaic an sluagh iadsan a' falbh, agus dh'aithnich mòran e, agus ruith iad d'an cois as na bailtibh uile an sin, agus bha iad rompa, agus chruinnicheadh iad d'a ionnsuidh.
34 Agus an uair a chaidh Iosa mach, chunnaic e sluagh mòr, agus ghabh e truas mòr dhiubh, a chionn gu-n robh iad mar chaoraich gun bhuachaill' aca[h]: agus thòisich e air mòran de nithibh a theagasg dhoibh.
35 Agus an uair a bha nis mòran de'n là air dol seachad[j], thàinig a dheisciobuil d'a ionnsuidh, ag ràdh, Tha an t-àite so fàs, agus tha nis mòran de'n là *air dol thairis*:
36 Leig air falbh iad, chum gu-n téid iad do'n tìr mu'n cuairt, agus do na bailtibh, agus gu-n ceannaich iad biadh dhoibh féin: oir cha-n 'eil ni air bith aca r'a itheadh.
37 Ach fhreagair esan, agus thubhairt e riu, Thugaibh-se dhoibh r'a itheadh. Agus thubhairt iadsan ris[n], An téid sinn agus an ceannaich sinn luach dhà cheud peghinn a dh'aran, chum gu-n tugamaid dhoibh ni r'a itheadh?
38 Ach thubhairt esan riu, Cia lìon builionn a tha agaibh? rachaibh agus faicibh. Agus air faotainn fios doibh, thubhairt iad, Cùig, agus dà iasg.
39 Agus dh'àithn e dhoibh a thoirt orra uile suidhe sìos 'n an cuideachdaibh air an fheur uaine[p].
40 Agus shuidh iad sìos 'n am buidhnibh fa leth, 'n an ceudaibh, agus 'n an leth-cheudaibh.
41 Agus air dha na cùig builionnan agus an dà iasg a ghabhail, agus amharc suas gu nèamh, bheannaich[q], agus bhris e na builionnan, agus thug e d'a dheisciobluibh *iad*, chum gu-n cuireadh iad rompa iad; agus roinn e an dà iasg orra uile.
42 Agus dh'ith iad uile, agus shàsuicheadh iad[s].
43 Agus thog iad dà chliabh dheug làn de'n bhiadh bhriste, agus de na h-iasgaibh.
44 Agus b'iad an dream a dh'ith de na builionnaibh cùig mìle fear.
45 Agus air ball cho-éignich e a dheisciobuil gu dol anns an luing[a], agus dol roimhe dh'ionnsuidh an taoibh thall gu Betsaida, gus an cuireadh e an sluagh air falbh.
46 Agus an uair a chuir e air falbh iad, chaidh e gu beinn a dheanamh urnuigh.
47 Agus an uair a bha an t-anmoch ann, bha an long ann am meadhon na mara, agus esan 'n a aonar air tìr.
48 Agus chunnaic e iadsan air am pianadh ag iomramh[d]; oir bha a' ghaoth 'n an aghaidh; agus thàinig e d'an ionnsuidh mu thimchioll na ceathramh faire de'n oidhche, ag imeachd air a' mhuir, agus b'àill leis dol seachad orra[e].
49 Ach an uair a chunnaic iadsan e ag imeachd air a' mhuir, shaoil iad gu-m bu tannasg a bh'ann[f]; agus ghlaodh iad.
50 (Oir chunnaic iad uile e, agus bha iad fo bhuaireas.) Agus air ball labhair e riu, agus thubhairt e riu, Bitheadh misneach mhaith agaibh[g]: is mise 'tha ann, na bitheadh eagal oirbh.
51 Agus chaidh e suas d'an ionnsuidh do'n luing; agus luidh a' ghaoth[i]: agus bha uamhas mòr thar tomhas orra, agus ghabh iad iongantas.
52 Oir cha d'thug iad fainear *mìorbhuil* nam builionnan; oir bha'n cridhe air a chruadhachadh[k].
53 Agus an uair a chaidh iad thairis[l], thàinig iad gu talamh Ghenesaret, agus tharruing iad gu tìr.
54 Agus an uair a thàinig iad a mach as an luing, air ball dh'aithnich iad e,
55 Agus ruith iad air feadh na tìre sin uile mu'n cuairt[m], agus thòisich iad air an dream a bha tinn a ghiùlan mu'n cuairt air leapaichibh, ge b'e àite 's an cual' iad esan a bhi.
56 Agus ge b'e air bith bailte, no caithriche, no dùthaich d'an deachaidh e steach, chuir iad na daoine tinn air na sràidibh, agus ghuidh iad air gu feudadh iad beantuinn a mhàin ri iomall 'eudaich[o]: agus a' mheud as a bhean ris, leighiseadh iad.

## CAIB. VII.

*1 Fhuair na Phairisich coire do na deisciobluibh do bhrìgh gu-n d'ith iad le làmhan gun ionnlaid. 14 Cha salaich biadh an duine. 24 Leighis Criosd nighean aig an robh spiorad neòghlan, 31 agus duine a bha bodhar.*

AGUS chruinnicheadh na Phairisich d'a ionnsuidh[r], agus dream àraidh de na sgrìobhaichean a thàinig o Ierusalem.
2 Agus an uair a chunnaic iad cuid d'a dheisciobluibh ag itheadh arain le làmhan salach, (sin r'a ràdh gun ionnlaid,) fhuair iad cron *doibh*.

B.C. 32.

a Mat. 14. 22, &c. Eoin 6. 17, &c.
b Gnio. 8. 2
c Luc. 9. 10
d Ion. 1. 13
e Luc. 24. 28
f Luc. 24. 37
g Isa. 43. 2
h 1 Ri. 22. 17
i Salm 93. 3, 4
j Mat. 14. 15, &c. Luc. 9. 12, &c. Eoin 6. 5, &c.
k Isa. 63. 17
l Mat. 14. 34
m caib. 2. 1-3 Mat. 4. 24
n Air. 11. 13, 22 2 Ri. 4. 43
o caib. 5. 27, 28 Mat. 9. 20 Gnio. 19. 12
p caib. 8. 6 Mat. 15. 35
q 1 Sam. 9. 13 Mat. 26. 26 Luc. 24. 30
r Mat. 15. 1, &c.
s Deut. 8. 3

3 Oir cha-n ith na Phairisich, agus na h-Iudhaich uile, biadh, mur ionnlaid iad an làmhan gu minic, a' coimhead beul-aithris nan seanairean[b].

4 Agus *air dhoibh teachd* o'n mhargadh, mur tum siad iad, cha-n ith iad. Agus tha mòran de nithibh eile a ghabh iad orra a choimhead, *mar tha* nigheadh chupan, agus phoitean, agus shoithichean umha, agus leapaichean.

5 An sin dh'fheòraich na Phairisich agus na sgrìobhaichean dheth, C'ar son nach 'eil do dheisciobuil ag imeachd a réir beul-aithris nan seanairean, ach a tha iad ag itheadh arain le làmhan gun ionnlaid?

6 Ach fhreagair esan agus thubhairt e riu, Is maith a rinn Esaias fàidheadaireachd mu 'r timchioll-se[e], a chealgairean, a réir mar tha e sgrìobhta, Tha am pobull so 'toirt urraim dhomh-sa le 'm bilibh, ach tha an cridhe fada uam.

7 Ach is ann gu dìomhain a tha iad a' toirt aoraidh dhomh-sa, a' teagasg àitheanta dhaoine mar theagasg.

8 Oir air dhuibh àithne Dhé a thréigsinn[f], tha sibh a' cumail orduchaidh dhaoine, *mar tha* nigheadh phoitean agus chupan: agus mòran eile d'an leithidibh sin tha sibh a' deanamh.

9 Agus thubhairt e riu, Is maith a tha sibh a' cur air cùl àithne Dhé, chum gu-n coimhead sibh 'ur n-orduchadh féin.

10 Oir thubhairt Maois, Thoir urram do d'athair, agus do d' mhàthair[h]: agus, Ge b'e neach a mhallaicheas athair no màthair, cuirear gu cinnteach gu bàs e[i].

11 Ach their sibhse, Ma their neach r'a athair, no r'a mhàthair, Bitheadh e 'n a Chorban[k], sin r'a ràdh, 'n a thiodhlac *do'n teampull*, ge b'e ni leis am faigheadh tu tairbhe uamsa:

12 Nach leig sibh dha á sin suas ni sam bith a dheanamh air son 'athar, no a mhàthar;

13 A' cur focail Dhé 'an neo-bhrigh le 'ur beul-aithris féin, a dh'aithris sibh: agus mòran d'an leithidibh sin de nithibh tha sibh a' deanamh.

14 Agus an uair a ghairm e an sluagh uile d'a ionnsuidh, thubhairt e riu, Eisdibh riumsa uile, agus tuigibh:

15 Cha-n 'eil ni sam bith o'n taobh a muigh de'n duine, a théid a steach ann, d'am bheil e 'n comas a shalachadh; ach na nithean a tha 'teachd a mach as[o], is iad sin a tha 'salachadh an duine.

16 Ge b'e aig am bheil cluasan chum éisdeachd, éisdeadh e[q].

17 Agus an uair a chaidh e steach do'n tigh o'n t-sluagh[t], chuir a dheisciobuil ceisd air mu thimchioll a' chosamhlachd.

18 Agus thubhairt e riu, Am bheil sibhse mar so fathast gun tuigse? Nach 'eil fhios agaibh, ge b'e ni air bith a théid a steach 's an duine o'n leth a muigh, nach 'eil e 'n comas da esan a shalachadh?

19 Do bhrìgh nach téid e steach d'a chridhe, ach do'n bhroinn[a], agus théid e mach do'n t-slochd shalchair, a' glanadh gach uile bhìdh.

20 Agus thubhairt e, Is e an ni a thig a mach as an duine, a shalaicheas an duine.

21 Oir is ann o'n taobh a stigh, á cridhe dhaoine[c], a thig a mach droch smuaintean, adhaltranas, strìopachas, mortadh,

22 Goid, sannt, aingidheachd, mealltaireachd, macnus, droch shùil, toibheum, uabhar, amaideachd:

23 Tha na h-uilc so uile a' teachd a mach o'n taobh a stigh, agus a' salachadh an duine.

24 Agus air dha éirigh as a sin, chaidh e gu crìochaibh Thìoruis agus Shidoin[d]: agus an uair a chaidh e steach do thigh, cha b'àill leis fios a bhi aig neach sam bith *air*; gidheadh cha-n fheudadh e 'bhi 'am folach.

25 Oir chuala bean uime, aig an robh nighean bheag, anns an robh spiorad neòghlan, agus thàinig i agus thuit i aig a chosaibh;

26 (Agus bu Bhana-Ghreugach a' bhean, Ban-Shiropheniseach a thaobh cinnich;) agus ghuidh i air gu-n tilgeadh e an deamhan a mach as a nighinn.

27 Agus thubhairt Iosa rithe, Fulaing do'n chloinn air tùs a bhi air an sàsuchadh: oir cha-n 'eil e iomchuidh aran na cloinne a ghabhail[g], agus a thilgeadh chum nan con.

28 Agus fhreagair ise agus thubhairt i ris, Is fìor sin, a Thighearna: gidheadh ithidh na coin fo 'n bhòrd de sbruileach na cloinne[j].

29 Agus thubhairt esan rithe, Air son na cainnte so féin[l], imich romhad; tha an deamhan air dol a mach á d' nighinn.

30 Agus an uair a bha ise air teachd a dh'ionnsuidh a tighe, fhuair i an deamhan air dol a mach[m], agus a nighean air a cur 'n a luidhe air an leabaidh.

31 Agus a rìs, an uair a dh'imich e o chrìochaibh Thìoruis agus Shidoin[n], thàinig e gu muir Ghalile, troimh mheadhon chrìoch Dhecapolis.

32 Agus thug iad d'a ionnsuidh duine bodhar, aig an robh stadaich 'n a chainnt: agus ghuidh iad air gu-n cuireadh e a làmh air.

33 Agus thug e a leth o'n t-sluagh e, agus chuir e a mheoir 'n a chluasaibh, agus chuir e sileadh air[p], agus bhean e r'a theangaidh.

34 Agus air dha amharc suas gu nèamh[r], rinn e osna[s], agus thubhairt e ris, Ephphata, is e sin r'a ràdh, Bi air d'fhosgladh.

35 Agus air ball dh'fhosgladh a chluasan[u], agus dh'fhuasgladh ceangal a theangaidh, agus labhair e gu ceart.

36 Agus dh'àithn e dhoibh gun iad a dh'innseadh sin do neach air bith: ach mar is mò a thoirmisg esan doibh, bu

B.C. 32.

[a] 1 Cor. 6. 13
[b] Gal. 1. 14
Col. 2. 8, 22, 23
[c] Gen. 6. 5
Salm 14. 1, 3
Ier. 17. 9
[d] Mat. 15. 21, &c.
[e] Isa. 29. 13
[f] Isa. 1. 12
[g] Mat. 7. 6
10. 5, 6
[h] Ecs. 20. 12
[i] Ecs. 21. 17
Lebh. 20. 9
Gnà. 20. 20
[j] Ròm. 15. 8, 9
[k] Mat. 15. 5
23. 18
[l] Isa. 66. 2
[m] 1 Eoin 3. 8
[n] Mat. 15. 29, &c.
[o] Gnà. 4. 23
[p] caib. 8. 23
Eoin 9. 6
[q] Mat. 11. 15
[r] Eoin 11. 41
17. 1
[s] Eoin 11. 33, 38
[t] Mat. 15. 15, &c.
[u] Mat. 8. 3, 15

mhòid gu ro mhòr a chuir iadsan *an gniomh* 'am follais ;
37 Agus bha iad gu ro mhòr air an lìonadh le iongantas, ag ràdh, Rinn e na h-uile nithe gu maith[a]: tha e araon a' tabhairt air na bodhair gu-n cluinn iad[c], agus air na bailbh gu-n labhair iad.

## CAIB. VIII.

1 *Bheathaich Criosd an sluagh gu miorbhuileach.* 11 *Dhiùlt e comharadh a thoirt do na Phairisich:* 14 *dh'iarr e air a dheisciobuil a bhi air am faicill an aghaidh taois ghoirt nam Phairiseach agus Heroid:* 22 *thug e a radharc do dhuine dall.*

ANNS na làithibh sin[f], air do shluagh ro mhòr a bhi *ann*, agus gun ni air bith aca r'a itheadh, ghairm Iosa a dheisciobuil d'a ionnsuidh, agus thubhairt e riu,
2 Tha truas mòr agam de'n t-sluagh[h], do bhrigh gu-n d'fhan iad a nis tri làithean maille rium, agus nach 'eil ni air bith aca r'a itheadh ;
3 Agus ma leigeas mi d'an tighibh féin 'n an trasg iad, fannaichidh iad air an t-slighe : oir thàinig cuid aca am fad.
4 Agus fhreagair a dheisciobuil e, Cia as a dh'fheudas neach iad so a shàsuchadh le aran an so 's an fhàsach[j]?
5 Agus dh'fhiosraich e dhiubh, Cia lìon builionn a tha agaibh? Agus thubhairt iadsan, Seachd.
6 Agus thug e ordugh do'n t-sluagh suidhe sìos air an làr : agus ghlac e na seachd builionnan, agus air toirt buidheachais, bhris e, agus thug e *iad* d'a dheisciobluibh, chum gu-n cuireadh iad 'n an làthair *iad* : agus chuir iad sìos an làthair an t-sluaigh *iad*.
7 Agus bha aca beagan a dh'iasgaibh beaga : agus bheannaich e *iad*[l], agus dh'àithn e an cur sìos 'n an làthair mar an ceudna.
8 Agus dh'ith iad, agus shàsuicheadh iad : agus thog iad *làn* sheachd bascaidean de'n bhiadh bhriste[n], a bha dh'fhuigheall aca.
9 Agus bha iadsan a dh'ith mu thimchioll cheithir mìle ; agus leig e air falbh iad.
10 Agus air ball chaidh e steach 'an luing maille r'a dheisciobluibh, agus thàinig e gu crìochaibh Dhalmanuta[p].
11 Agus thàinig na Phairisich a mach[q]: agus thòisich iad ri ceisdean a chur air, ag iarraidh comharaidh uaith o nèamh, 'g a dhearbhadh.
12 Agus air deanamh osna dhasan 'n a spiorad, thubhairt e, C'ar son tha an ginealach so ag iarraidh comharaidh ? gu deimhin tha mise ag ràdh ruibh nach toirear comharadh do'n ghinealach so.
13 Agus dh'fhàg e iad, agus air dha dol a steach do'n luing a rìs, chaidh e chum an taoibh eile.
14 Agus dhì-chuimhnich *na deisciobuil*

B.C. 32.

[a] Salm 139. 14
Gnio. 14. 11
[b] Gnio. 19. 27
1 Cor. 5. 6-8
[c] Ecs. 4. 10, 11
[d] caib. 6. 52
[e] caib. 3. 5
16. 14
[f] Mat. 15. 32, &c.
[g] Isa. 44. 18
[h] Salm 145. 8, 15
Eabh. 5. 2
[i] Mat. 14. 17-21
Luc. 9. 12-17
Eoin 6. 5-13
[j] caib. 6. 36, 37, &c.
[k] caib. 7. 33
[l] Mat. 14. 19
[m] Gnà. 4. 18
Isa. 32. 3
[n] 1 Ri. 17. 14-16
2 Ri. 4. 2-7
42-44
[o] Mat. 16. 13, &c.
Luc. 9. 13, &c.
[p] Mat. 15. 39
[q] Mat. 12. 38
16. 1, &c.
Eoin 6. 30
[r] Mat. 14. 2
[s] Eoin 1. 41-49
6. 69
11. 27
Gnio. 8. 37
1 Eoin 5. 1

aran a thoirt leo ; agus cha robh aca ach aon bhuilionn maille riu 's an luing.
15 Agus dh'àithn e dhoibh, ag ràdh, Thugaibh an aire, bithibh air 'ur faicill an aghaidh taois ghoirt nam Phairiseach[b], agus taois ghoirt Heroid.
16 Agus bha iadsan a' reusonachadh 'n am measg féin, ag ràdh, *Is ann* a chionn nach 'eil aran againn *a tha e*.
17 Agus air aithneachadh *sin* do Iosa, thubhairt e riu, C'ar son tha sibh a' reusonachadh do bhrigh nach 'eil aran agaibh? Nach 'eil fhios agaibh fathast, agus nach 'eil sibh a' tuigsinn[d]? am bheil 'ur cridhe fathast air a chruadhachadh[e]?
18 Air dhuibh sùilean a bhi agaibh[g], nach faic sibh ? agus air dhuibh cluasan a bhi agaibh, nach cluinn sibh? agus nach 'eil sibh a' cuimhneachadh ?
19 An uair a bhris mi na cùig builionnan am measg nan cùig mìle[i], cia lìon cliabh làn de bhiadh briste a thog sibh ? Thubhairt iadsan ris, A dhà dheug.
20 Agus an uair *a bhris mi* na seachd am measg nan ceithir mìle, cia lìon bascaid làn de bhiadh briste a thog sibh ? Agus thubhairt iadsan, Seachd.
21 Agus thubhairt e riu, Cionnus nach 'eil sibh a' tuigsinn ?
22 Agus thàinig e gu Betsaida ; agus thug iad d'a ionnsuidh duine dall, agus ghuidh iad air gu-m beanadh e ris.
23 Agus rug e air làimh an doill agus threòraich e mach as a' bhaile e ; agus air dha a sheile 'chur air a shùilibh[k], agus a làmhan a chur air, dh'fheòraich e dheth an robh e 'faicinn ni air bith.
24 Agus dh'amhairc esan suas, agus thubhairt e, Tha mi 'faicinn dhaoine mar chraobhan ag imeachd.
25 'N a dhéigh sin, chuir e a làmhan a rìs air a shùilibh, agus thug e air amharc suas : agus dh'aisigeadh *a radharc dha*, agus chunnaic e gach uile dhuine gu soilleir[m].
26 Agus chuir e dh'ionnsuidh a thighe féin e, ag ràdh, Na rach a steach do'n bhaile, agus na innis do neach air bith anns a' bhaile *e*.
27 Agus chaidh Iosa agus a dheisciobuil a mach gu bailtibh Chesarea Philipi[o]: agus air an t-slighe chuir e ceisd air a dheisciobluibh, ag ràdh riu, Cò tha daoine ag ràdh is mise ?
28 Agus fhreagair iadsan, Eoin Baistidh[r]; agus cuid eile, Elias ; agus cuid eile, Aon de na fàidhibh.
29 Agus thubhairt esan riu, Ach cò tha sibhse ag ràdh is mi? Fhreagair Peadar agus thubhairt e ris, Is tu Criosd[s].
30 Agus thug e sparradh dhoibh gun iad a dh'innseadh *so* uime do neach sam bith.
31 Agus thòisich e r'an teagasg, gur éigin do Mhac an duine mòran de nithibh fhulang, agus a bhi air a dhiultadh leis na seanairibh, agus na h-àrd-shagartaibh, agus na sgrìobhaichean, agus a bhi air a

chur gu bàs, agus éirigh a rìs an déigh
thri làithean.
32 Agus labhair e a' chainnt so gu foll-
aiseach. Agus rug Peadar air, agus thòis-
ich e r'a chronachadh.
33 Ach air dhasan tionndadh mu'n
cuairt, agus amharc air a dheisciobluibh,
chronaich e Peadar[a], ag ràdh, Imich air
mo chùlaobh, a Shàtain: oir cha-n 'eil
spéis agad de nithibh Dhé, ach de nithibh
dhaoine.
34 Agus air gairm an t-sluaigh, agus
a dheisciobul d'a ionnsuidh, thubhairt e
riu, Ge b'e neach leis an àill teachd a'm'
dhéigh-sa, àicheadhadh se e féin[d], agus
togadh e a chrann-ceusaidh, agus leanadh
e mise.
35 Oir ge b'e neach leis an àill 'anam
féin a choimhead, caillidh se e[f]; ach ge
b'e neach a chailleas 'anam air mo shonsa,
agus *air son* an t-soisgeil, coimheadaidh
esan e.
36 Oir ciod e an tairbhe do dhuine.
ged a chosnadh e an saoghal gu h-iom-
lan, agus 'anam a chall?
37 No ciod a bheir duine ann an éiric
'anama?
38 Oir ge b'e neach a ghabhas nàire
dhiomsa[i], agus de m' bhriathraibh, anns
a' ghinealach adhaltranach agus olc so,
dheth-san gabhaidh Mac an duine nàire,
'n uair a thig e ann an glòir 'Athar, maille
ris na h-ainglibh naomha.

## CAIB. IX.

1 *Dh'atharraicheadh cruth Iosa.* 11 *Theagaisg e a dheisciobuil mu thimchioll teachd Eliais:* 14 *thilg e mach spiorad balbh agus bodhar:* 30 *roimh-innis e a bhàs agus 'aiseirigh.*

AGUS thubhairt e riu, Gu deimhin
tha mi ag ràdh ruibh[k], gu bheil
cuid dhiubhsan a tha 'n an seasamh an so,
nach blais bàs, gus am faic iad rìoghachd
Dhé a' teachd le cumhachd[l].
2 Agus an ceann shè làithean[m], thug
Iosa Peadar, agus Seumas, agus Eoin leis,
agus threòraich e iad leo féin air leth gu
beinn àird: agus dh'atharraicheadh a
chruth 'n am fianuis.
3 Agus rinneadh 'eudach dealrach, ro
gheal mar an *sneachd*[o]: air mhodh nach
robh e 'n comas do ghlanadair-eudaich
sam bith air talamh a ghealachadh.
4 Agus dh'fhoillsicheadh dhoibh Elias
maille ri Maois: agus bha iad a' còmhradh
ri Iosa.
5 Agus fhreagair Peadar, agus thubhairt
e ri Iosa, A Mhaighstir, is maith dhuinne
'bhi an so[p]: air an aobhar sin deanamaid
tri pàilliunan; aon duit-sa, agus aon do
Mhaois, agus aon do Elias.
6 Oir cha robh fhios aige ciod a their-
eadh e[r]: oir bha iad fo eagal ro mhòr.
7 Agus thàinig neul a chuir sgàile orra[s],
agus thàinig guth as an neul, ag ràdh, Is e
so mo Mhac gràdhach-sa[t], éisdibh ris[u].
8 Agus air ball, an uair a dh'amhairc iad

B.C. 32.

[a] Tais. 3. 19
[b] Gnio. 17. 18
[c] Mal. 4. 5
[d] Mat. 10. 38; 16. 24
Luc. 9. 23; 14. 27
Tit. 2. 12
[e] Salm 22. 1, &c.
Isa. 53. 3, &c.
Dan. 9. 26
Sech. 13. 7
[f] Eoin 12. 25
2 Tim. 2. 11
Tais. 2. 10; 7. 14-17
[g] Salm 74. 22
Luc. 23. 11
[h] Mat. 11. 14
Luc. 1. 17
[i] Luc. 12. 9
2 Tim. 1. 8
[j] Mat. 12. 22
Luc. 11. 14
[k] Mat. 16. 28
Luc. 9. 27
[l] Mat. 24. 30
Luc. 21. 27
[m] Mat. 17. 1, &c.
Luc. 9. 28, &c.
[n] Deut. 32. 20
Salm 78. 8
Eabh. 3. 10
[o] Dan. 7. 9
Mat. 28. 3
[p] Salm 63. 2; 84. 10
[q] Iob 5. 7
Salm 51. 5
[r] Dan. 10. 15
Tais. 1. 17
[s] Ecs. 13. 21
[t] Salm 2. 7
Mat. 3. 17
2 Pead. 1. 17
[u] Deut. 18. 15
[v] caib. 11. 23
2 Each. 20. 20
Mat. 17. 20
Luc. 17. 6
Eoin 11. 40
Eabh. 11. 6

mu'n timchioll, cha-n fhac iad neach air
bith á sin suas, ach Iosa 'n a aonar maille
riu.
9 Agus aig teachd dhoibh a nuas o'n
bheinn, dh'àithn e dhoibh gun na nithe a
chunnaic iad innseadh do neach sam bith,
gus an éireadh Mac an duine a rìs o na
mairbh.
10 Agus ghleidh iad a' chainnt so aca
féin, a' fiosrachadh d'a chéile ciod bu
chiall do'n aiseirigh o na mairbh[b].
11 Agus dh'fheòraich iad deth, ag ràdh,
C'ar son tha na sgrìobhaichean ag ràdh,
gur éigin gu-n tig Elias air tùs[c]?
12 Agus fhreagair esan agus thubhairt e
riu, Thig Elias gu deimhin air tùs, agus
aisigidh e na h-uile nithe, agus mar tha e
sgrìobhta mu Mhac an duine[e], gu bheil e
gu mòran de nithibh fhulang, agus a bhi
air a chur 'an dìmeas[g].
13 Ach tha mi ag ràdh ruibh, gu bheil
Elias da rìreadh air teachd[h], agus rinn iad
ris gach ni a thogair iad, a réir mar tha
e sgrìobhta uime.
14 Agus an uair thàinig e chum a dheis-
ciobul, chunnaic e sluagh mòr mu'n tim-
chioll, agus na sgrìobhaichean a' deasboir-
eachd riu.
15 Agus air ball bha'n sluagh uile, 'n uair
a chunnaic iad e, fo uamhas mòr, agus air
dhoibh ruith d'a ionnsuidh, chuir iad fàilte
air.
16 Agus dh'fheòraich e de na sgrìobh-
aichibh, Ciod e mu am bheil sibh a' deas-
boireachd riu?
17 Agus air freagairt do neach de'n
t-sluagh, thubhairt e, A Mhaighstir, thug
mi mo mhac a d'ionnsuidh, anns am bheil
spiorad balbh[j]:
18 Agus ge b'e ionad sam bith anns an
glac se e, tha e 'g a tharruing as a chéile;
agus tha e 'cur cobhair *as a bheul*, agus a'
gìosgarnaich le 'fhiaclaibh, agus tha e a'
seargadh as: agus thubhairt mi ri d'dheis-
ciobluibh, iad g'a chur a mach, agus cha
b'urrainn iad.
19 Ach fhreagair esan, agus thubhairt
e ris, O chinnich gun chreidimh[n], cia
fhad a bhitheas mi maille ruibh? cia fhad
a dh'fhuilgeas mi sibh? thugaibh e a
m'ionnsuidh.
20 Agus thug iad d'a ionnsuidh e: agus
an uair a chunnaic se e, reub an spiorad
air ball e; agus thuit e air an talamh,
agus *bha e* 'g a aoirneagan féin, *agus* a'
cur cobhair *as a bheul.*
21 Agus dh'fheòraich e d'a athair, Cia
fhad an aimsir o thàinig so air? agus
thubhairt e, O bha e 'n a leanabh[q].
22 Agus gu minic thilg e 's an teine e,
agus anns an uisge, chum gu milleadh se
e: ach ma tha thusa comasach air ni sam
bith a dheanamh, gabh truas dinn, agus
cuidich leinn.
23 Ach thubhairt Iosa ris, Ma's urrainn
thusa creidsinn[v], tha gach aon ni comasach
do'n neach a chreideas.

24 Agus ghlaodh athair an leinibh a mach air ball, agus thubhairt e le deuraibh[b], Tha mi a' creidsinn, a Thighearna; cuidich thusa le mo mhi-chreidimh[c].

25 Agus an uair a chunnaic Iosa an sluagh a' ruith cuideachd, chronaich e an spiorad neòghlan, ag ràdh ris, A spioraid bhailbh agus bhodhair, tha mi ag orduchadh dhuit, Thig a mach as, agus na rach a steach ann na's mò.

26 Agus ghlaodh *an spiorad*, agus reub e gu ro chràiteach e[f], agus chaidh e mach as: agus bha e 'an riochd mairbh, ionnus gu-n dubhairt mòran, Tha e marbh.

27 Ach air do Iosa a ghlacadh air làimh, thog e suas e, agus dh'éirich e.

28 Agus an uair a chaidh e steach do'n tigh, dh'fheòraich a dheisciobuil deth 'an uaignidheas, C'ar son nach b' urrainn sinne a thilgeadh a mach?

29 Agus thubhairt esan riu, Cha-n 'eil e comasach gu-n téid a' ghnè so mach le ni air bith, ach le urnuigh agus trasgadh.

30 Agus dh'imich iad as a sin, agus chaidh iad troimh Ghalile: agus cha b'àill leis fhios *so* 'bhi aig aon neach.

31 Oir theagaisg e a dheisciobuil féin, agus thubhairt e riu, Tha Mac an duine air a thabhairt thairis do làmhan dhaoine, agus cuiridh iad gu bàs e; agus an déigh a chur gu bàs, éiridh e a ris an treas là.

32 Ach cha do thuig iad a' chainnt so, agus bha eagal orra fheòraich dheth[i].

33 Agus thàinig e gu Capernaum[j]; agus air dha 'bhi 's an tigh, dh'fheòraich e dhiubh, Ciod e mu'n robh sibh a' deasboireachd eadaraibh féin, air an t-slighe?

34 Ach dh'fhan iadsan 'n an tosd: oir air an t-slighe bha iad a' reusonachadh eatorra féin, cò aca bu mhò *a bhitheadh*.

35 Agus air suidhe dha, ghairm e an dà fhear dheug *d'a ionnsuidh*, agus thubhairt e riu, Ge b'e neach leis am miann a bhi air thoiseach[o], bithidh esan air dheireadh air càch uile, agus 'n a sheirbhiseach do na h-uile.

36 Agus ghabh e leanabh[p], agus chuir e 'n am meadhon e: agus an uair a thog e suas 'n a uchd e, thubhairt e riu,

37 Ge b'e neach a ghabhas ri aon d'an leithidibh so[r] de leanabaibh ann am ainm-sa, tha e a' gabhail riumsa; agus ge b'e neach a ghabhas riumsa, cha mhise ris am bheil e a' gabhail, ach ris an Ti a chuir uaith mi.

38 Agus fhreagair Eoin e, ag ràdh, A Mhaighstir, chunnaic sinne neach nach 'eil 'g ar leantuinn-ne a' tilgeadh a mach dheamhan a'd' ainm-sa[s]; agus bhac sinn e, a chionn nach 'eil e 'g ar leantuinn féin.

39 Ach thubhairt Iosa, Na bacaibh e: oir cha-n 'eil neach sam bith a ni mìorbhuil a'm' ainm-sa, d'am bheil e'n comas olc a labhairt gu h-ealamh umam[u].

40 Oir ge b'e neach nach 'eil 'n ar n-aghaidh, tha e leinn[v].

41 Oir ge b'e neach a bheir cupan uisge

B.C. 32.

[a] Mat. 10. 42; 25. 40
[b] Salm 126. 5
[c] Eabh. 12. 2
[d] Mat. 18. 6; Luc. 17. 1, 2
[e] Deut. 13. 6; Mat. 5. 29
[f] Tais. 12. 12
[g] Isa. 66. 24; Tais. 14. 11
[h] rann. 44, 46; Luc. 16. 24
[i] Eoin 16. 19
[j] Mat. 18. 1, &c.; Luc. 9. 40, &c.
[k] Lebh. 2. 13; Ese. 43. 24
[l] Mat. 5. 13; Luc. 14. 34
[m] Col. 4. 6
[n] Salm 34. 14; 2 Cor. 13. 11; Eabh. 12. 14
[o] caib. 10. 43; Mat. 20. 26, 27
[p] caib. 10. 16
[q] Mat. 19. 1, &c.; Eoin 10. 40
[r] Luc. 9. 48
[s] Air. 11. 26-28
[t] Deut. 24. 1
[u] 1 Cor. 12. 3
[v] Mat. 12. 30
[w] Gen. 1. 27

dhuibh-se r'a òl ann am ainm-sa[a], a chionn gur le Criosd sibh, gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, nach caill e a dhuais.

42 Agus ge b'e 'bheir aobhar oilbheim[d] do aon neach de'n mhuinntir bhig so, a tha 'creidsinn annam-sa, b'fheàrr dha gu-m bitheadh clach-mhuilinn air a crochadh m'a mhuineal, agus gu-m bitheadh e air a thilgeadh 's an fhairge.

43 Agus ma bheir do làmh aobhar oilbheim dhuit[e], gearr dhìot i: is fèarr dhuit dol a steach do'n bheatha air leth-làimh, na dà làimh a bhi agad, agus dol gu ifrinn, do'n teine nach mùchar a chaoidh;

44 Far nach bàsaich an cnuimh[g], agus nach téid an teine as.

45 Agus ma bheir do chos aobhar oilbheim dhuit, gearr dhìot i: is fèarr dhuit dol a steach do'n bheatha air leth-chois, na dà chois a bhi agad, agus a bhi air do thilgeadh ann an ifrinn, do'n teine nach mùchar a chaoidh;

46 Far nach bàsaich an cnuimh, agus nach téid an teine as.

47 Agus ma bheir do shùil aobhar oilbheim dhuit, spìon asad i: is fèarr dhuit dol a steach do rìoghachd Dhé air aon sùil, na dà shùil a bhi agad, agus a bhi air do thilgeadh ann an teine ifrinn;

48 Far nach bàsaich an cnuimh, agus nach téid an teine as[h].

49 Oir saillear gach aon neach le teine, agus saillear gach aon ìobairt le salann[k].

50 Is maith an salann[l]: ach ma chailleas an salann a shaillteachd, ciod e leis an dean sibh deadh-bhlàsda e? Bitheadh agaibh salann annaibh féin[m], agus bithibh sìochail r'a chéile[n]

## CAIB. X.

1 *Tha Criosd a' reusonachadh ris na Phairisich mu thimchioll dealachaidh fir agus mnatha pòsda;* 13 *bheannaich e clann a thugadh d'a ionnsuidh.* 32 *Roimh-innis e a bhàs agus 'aiseirigh féin.* 46 *Dh'aisig e a radharc do Bhartimeus.*

AGUS air éirigh dha as a sin[q], thàinig e gu crìochaibh Iudea troimh *an dùthaich a tha* air an taobh thall de Iordan: agus thàinig slòigh d'a ionnsuidh a rìs; agus mar bu ghnàth leis, theasgaisg e iad a rìs.

2 Agus thàinig na Phairisich d'a ionnsuidh, agus dh'fheòraich iad deth, Am bheil e ceaduichte do dhuine a bhean a chur air falbh? 'g a dhearbhadh.

3 Ach fhreagair esan agus thubhairt e riu, Ciod a dh'àithn Maois dhuibh?

4 Agus thubhairt iadsan, Thug Maois cead duinn litir-dhealachaidh[t] a sgrìobhadh, agus a cur air falbh.

5 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Air son cruais 'ur cridhe, sgrìobh e an àithne so dhuibh.

6 Gidheadh o thoiseach na cruitheachd, rinn Dia iad fear agus bean[w].

7 Air an aobhar so, fàgaidh duine 'athair agus a mhàthair[a], agus dlùth-leanaidh e r'a mhnaoi-phòsda ;

8 Agus bithidh iad araon 'n an aon fheòil : ionnus nach dithis iad o sin suas, ach aon fheòil.

9 Air an aobhar sin, an ni a chuir Dia cuideachd, na cuireadh duine o 'chéile.

10 Agus anns an tigh, dh'fheòraich a dheisciobuil deth a rìs mu thimchioll an ni cheudna.

11 Agus thubhairt e riu, Ge b'e neach a chuireas air falbh a bhean féin[c], agus a phòsas *bean* eile, tha e a' deanamh adhaltranais 'n a h-aghaidh.

12 Agus ma chuireas bean air falbh a fear féin, agus ma bhitheas i air a pòsadh ri fear eile, tha i a' deanamh adhaltranais.

13 Agus thug iad leanaba d'a ionnsuidh, chum gu-m beanadh e riu[e]; agus chronaich a dheisciobuil a' mhuinntir a thug leo iad.

14 Ach an uair a chunnaic Iosa *sin*, bha e ro dhiombach, agus thubhairt e riu, Leigibh do na leanabaibh teachd a m'ionnsuidh, agus na bacaibh iad : oir is ann d'an leithidibh a tha rìoghachd Dhé[f].

15 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Ge b'e neach nach gabh rìoghachd Dhé mar leanabh beag, nach téid e gu bràth a steach innte[h].

16 Agus ghlac e 'n a uchd iad, agus chuir e a làmhan orra, agus bheannaich e iad.

17 Agus an uair a chaidh e mach air an t-slighe[j], thàinig neach 'n a ruith, agus leig se e féin air a ghlùinibh dha, agus dh' fheòraich e dheth, A Mhaighstir mhaith, ciod a ni mi chum gu-n sealbhaich mi a' bheatha mhaireannach ?

18 Agus thubhairt Iosa ris, C'ar son a ghoireas tu maith dhiomsa ? cha-n 'eil neach sam bith maith, ach a h-aon[l], *is e sin* Dia.

19 Is aithne dhuit na h-àitheantan[m], Na dean adhaltranas, Na dean mortadh, Na goid, Na toir fianuis bhréige, Na dean eucoir, Thoir urram do d'athair, agus do d' mhàthair.

20 Ach fhreagair esan agus thubhairt e ris, A Mhaighstir, choimhead mi iad sin uile o m'òige[o].

21 Agus air amharc do Iosa air, ghràdhaich se e, agus thubhairt e ris, Tha aon ni dh'uireasbhuidh ort : imich, reic na bheil agad, agus thoir do na bochdaibh, agus bithidh agad ionmhas air nèamh[q]; agus thig, tog an crann-ceusaidh, agus lean mise.

22 Agus bha doilghios air-san air son nam briathra sin, agus dh'fhalbh e gu tùirseach ; oir bha mòran saoibhreis aige.

23 Agus air amharc do Iosa mu'n cuairt, thubhairt e r'a dheisciobluibh, Cia deacair do'n mhuinntir sin aig am bheil mòrshaoibhreas dol a steach do rìoghachd Dhé !

24 Agus bha mòr-uamhas air na deisciobluibh air son a bhriathra. Ach fhreagair Iosa a rìs, agus thubhairt e riu, A chlann, cia deacair dhoibh-san a chuireas an dòigh[b] ann an saoibhreas, dol a steach do rìoghachd Dhé !

25 Is usa do chàmhal dol troimh chrò na snàthaid', na do dhuine saoibhir dol a steach do rìoghachd Dhé.

26 Ach bha uamhas orra-san thar tomhas, ag ràdh eatorra féin, Cò, ma seadh, a dh'fheudas a bhi air a shaoradh?

27 Agus air do Iosa amharc orra, thubhairt e, Do dhaoinibh tha so eu-comasach, ach cha-*n 'eil* do Dhia : oir do Dhia tha na h-uile nithe comasach[d].

28 Agus thòisich Peadar air a ràdh ris, Feuch, thréig sinne na h-uile nithe, agus lean sinn thusa.

29 Ach fhreagair Iosa, agus thubhairt e, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, nach 'eil neach sam bith a dh'fhàg tigh, no bràithre, no peathraiche, no athair, no màthair, no bean-phòsda, no clann, no fearann, air mo shonsa agus air son an t-soisgeil,

30 Nach faigh a' cheud uiread 's an aimsir so féin[g], tighean, agus bràithrean, agus peathraichean, agus màthraichean, agus clann, agus fearann, maille ri geurleanmhuinn ; agus anns an t-saoghal a tha ri teachd, a' bheatha mhaireannach.

31 Ach tha mòran air thòiseach, a bhitheas air dheireadh[i]; agus air dheireadh, *a bhitheas* air thoiseach.

32 Agus bha iad air an t-slighe a' dol suas gu Ierusalem[k]: agus bha Iosa ag imeachd rompa ; agus ghlac uamhas iad, agus aig dhoibh *esan* a leantuinn, bha eagal orra. Agus thug e an dà fhear dheug air leth a rìs, agus thòisich e air na nithe a bha gu tachairt da innseadh dhoibh,

33 *Ag ràdh*, Feuch, tha sinn a' dol suas gu Ierusalem ; agus bithidh Mac an duine air a thoirt thairis do na h-àrd-shagartaibh, agus do na sgrìobhaichean : agus dìtidh iad chum bàis e, agus bheir iad thairis e do na Cinnich ;

34 Agus ni iad fanoid air[n], agus sgiùrsaidh iad e, agus tilgidh iad smugaid air, agus cuiridh iad gu bàs e : agus air an treas là éiridh e a rìs.

35 Agus thàinig d'a ionnsuidh Seumas agus Eoin, mic Shebede[p], ag ràdh, A Mhaighstir, is àill leinn gu-n dean thu dhuinne ge b'e ni a dh'iarras sinn.

36 Agus thubhairt esan riu, Ciod is àill leibh mise a dheanamh dhuibh ?

37 Agus thubhairt iadsan ris, Deònuich dhuinne gu-n suidheamaid, a h-aon air do làimh dheis, agus am fear eile air do làimh chlì, ann do ghlòir.

38 Agus thubhairt Iosa riu, Cha-n aithne dhuibh ciod tha sibh ag iarraidh[r]:

B.C. 33.

[a] Gen. 2. 24
[b] Iob 31. 24; Salm 52. 7; 62. 10; 1 Tim. 6. 17
[c] Mat. 5. 32; Luc. 16. 18
[d] Gen. 18. 14; Iob 42. 2; Ier. 32. 17; Luc. 1. 37
[e] Mat. 19. 13; Luc. 18. 15
[f] Mat. 18. 10; 1 Cor. 14. 20; 1 Pead. 2. 2; Tais. 14. 5
[g] Gnio. 14. 22; 2 Tim. 3. 11
[h] Mat. 18. 3
[i] Mat. 20. 16; Luc. 13. 30
[j] Mat. 19. 16, &c.; Luc. 18. 18, &c.
[k] Mat. 20. 17, &c.; 18. 31, &c.
[l] Salm 86. 5; 119. 68
[m] Ecs. xx.
[n] Salm 22. 6, 7, 13
[o] Isa. 58. 2; Mal. 3. 8; Ròm. 7. 9; Phil. 3. 6
[p] Mat. 20. 20-28
[q] Mat. 6. 19, 20; Luc. 12. 33; 16. 9
[r] Seum. 4. 3

am bheil sibh comasach air a' chupan òl
a dh'òlas mise? agus a bhi air 'ur bais-
teadh leis a' bhaisteadh leis am baistear
mise[a]?
39 Thubhairt iadsan ris, Tha sinn com-
asach. Ach thubhairt Iosa riu, Olaidh
sibhse gu deimhin an cupan a dh'òlas
mise; agus baistear sibh leis a' bhaist-
eadh leis am baistear mise:
40 Ach suidhe air mo làimh dheis, agus
air mo làimh chlì, cha leamsa sin r'a
thabhairt, ach dhoibh-san d'an d'ulluich-
eadh e[c].
41 Agus air cluinntinn *so* do'n deichnear,
thòisich iad air mòr-chorruich a ghabhail
ri Seumas agus Eoin.
42 Ach ghairm Iosa iad d'a ionnsuidh,
agus thubhairt e riu, Tha fhios agaibh
gu bheil aca-san a tha air am meas mar
uachdarain air na Cinnich, àrd-thighear-
nas orra[d]; agus gu bheil aig an daoinibh
mòra làn-ùghdarras orra.
43 Ach cha bhi e mar sin 'n 'ur measg-
se: ach ge b'e neach le'n àill a bhi mòr
'n 'ur measg[e], bithidh e 'n a òglach
agaibh:
44 Agus ge b'e neach agaibh le'n àill
toiseach a bhi aige, bithidh e 'n a sheirbh-
iseach do na h-uile.
45 Oir cha d' thàinig eadhon Mac an
duine chum gu-n deantadh frithealadh
dha[g], ach a dheanamh frithealaidh, agus
a thoirt 'anama féin mar éiric air son
mhòran[h].
46 Agus thàinig iad gu Iericho[i]: agus
air imeachd dhasan agus d'a dheisciob-
luibh, agus do shluagh mòr, a mach á
Iericho, bha Bartimeus an dall, mac
Thimeuis, 'n a shuidhe ri taobh na slighe,
ag iarraidh déirce.
47 Agus an uair a chual' e gu-m b'e Iosa
o Nasaret a bh'ann, thòisich e ri glaodh-
aich, agus a ràdh, Iosa, 'Mhic Dhaibhidh,
dean tròcair orm.
48 Agus chronaich mòran e, chum gu-m
bitheadh e 'n a thosd: ach bu ro mhòid a
ghlaodh esan[m], A Mhic Dhaibhidh, dean
tròcair orm.
49 Agus sheas Iosa, agus dh'àithn e esan
a ghairm *d'a ionnsuidh*: agus ghairm iad
an dall, ag ràdh ris, Bitheadh misneach
agad, éirich; tha e 'g ad ghairm[o].
50 Agus air dhasan 'fhalluinn a thilg-
eadh uaith, dh'éirich e, agus thàinig e gu
Iosa.
51 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt
e ris, Ciod is àill leat mise a dheanamh
dhuit? Thubhairt an dall ris, A Thigh-
earna, mi dh'fhaotainn mo radhairc.
52 Agus thubhairt Iosa ris, Imich;
shlànuich do chreidimh thu[q]. Agus air
ball fhuair e a radharc, agus lean e Iosa
's an t-slighe.

## CAIB. XI.

1 *Mhareaich Iosa gu buadhach do Ierusalem; 12 mhallaich e a' chraobh air an robh duilleach gun mheas; 15 ghlan e an teampull; 20 dh'earalaich e a dheisciobuil chum iad a bhi seasmhach 's a' chreidimh, &c.*

AGUS an uair a thàinig iad am fagus
do Ierusalem[b], gu Betphage agus
Betani, aig sliabh nan crann-olaidh, chuir
e uaith dithis d'a dheisciobluibh,
2 Agus thubhairt e riu, Rachaibh do'n
bhaile ud thall fa'r comhair; agus air
ball an uair a théid sibh a steach ann,
gheibh sibh searrach ceangailte, air nach
do shuidh aon duine riamh; fuasglaibh
e, agus thugaibh leibh *e*.
3 Agus ma their neach air bith ruibh,
C'ar son tha sibh a' deanamh so? abraibh,
Gu bheil feum aig an Tighearn' air; agus
air ball cuiridh e'n so e.
4 Agus dh'imich iad, agus fhuair iad
an searrach ceangailte a muigh aig an
dorus, aig coinneachadh dà shlighe; agus
dh'fhuasgail iad e.
5 Agus thubhairt cuid dhiubh-san, a
bha 'n an seasamh an sin, riu, C'ar son
tha sibh a' fuasgladh an t-searraich?
6 Agus thubhairt iadsan riu mar a
dh'àithn Iosa dhoibh: agus leig iad uatha
iad.
7 Agus thug iad an searrach chum Iosa,
agus chuir iad am falluinnean air; agus
shuidh esan air[f].
8 Agus sgaoil mòran am falluinnean
féin air an t-slighe: agus ghearr cuid
eile geugan de na craobhan, agus sgaoil
iad air an t-slighe iad.
9 Agus ghlaodh iadsan a bha 'g imeachd
roimhe, agus iadsan a bha 'g a leantuinn,
ag ràdh, Hosanna, is beannaichte an ti a
tha 'teachd ann an ainm an Tighearn'[j]!
10 Is beannaichte rìoghachd ar n-athar
Daibhidh, a tha 'teachd [ann an ainm an
Tighearna;] Hosanna anns na h-àrdaibh[k]!
11 Agus chaidh Iosa a steach do Ieru-
salem, agus do'n teampull; agus an uair
a dh'amhairc e air gach ni mu'n cuairt[l],
agus a bha 'm feasgar a nis air teachd,
chaidh e mach gu Betani maille ris an da
fhear dheug.
12 Agus air an là màireach, an uair a
chaidh iad a mach á Betani[n], dh'fhàs e
ocrach.
13 Agus air faicinn craoibh-fhìge fada
uaith, air an robh duilleach, thàinig e,
dh'fheuchainn am faigheadh e ni sam
bith oirre: agus air dha teachd d'a
h-ionnsuidh, cha d'fhuair e ni sam bith
ach duilleach[p]; oir cha robh àm *tionail*
nam figean fathast ann.
14 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt
e rithe, Nar itheadh neach sam bith tor-
adh dhìotsa o so suas a chaoidh. Agus
chual' a dheisciobuil *e*.
15 Agus thàinig iad gu Ierusalem[r]:
agus chaidh Iosa a steach do'n teampull,
agus thòisich e air an dream a bha 'reic
agus a' ceannach 's an teampull a chur a
mach, agus thilg e thairis bùird luchd-
malairt an airgid[s], agus caithriche na
muinntir a bha 'reic choluman;

B.C. 33.

a Luc. 12. 50
b Mat. 21. 1, &c.
Luc. 19.29, &c.
Eoin 12. 14, &c.
c Mat. 25. 34
Eoin 17. 14
d Luc. 22. 25
e caib. 9. 35
Mat. 20.26, 28
Luc. 9. 48
f Sech. 9. 9
g Eoin 13. 14
Phil. 2. 7
h Isa. 53. 11, 12
Dan. 9. 26
2 Cor. 5. 21
Gal. 3. 13
1 Tim. 2. 6
i Mat. 20.29, &c.
Luc. 18.35, &c.
j Salm 118. 26
k Salm 148. 1
l Seph. 1. 12
Ese. 8. 9
m Ier. 29. 13
n Mat. 21.18, &c.
o Eoin 11. 28
p Isa. 5. 7
q caib. 5. 34
Mat. 9. 22
r Mat. 21.12, &c.
Luc. 19.45, &c.
Eoin 2. 14, &c.
s Deut. 14. 25, 26

16 Agus cha-n fhuilgeadh e gu-n giùlaineadh neach sam bith soitheach troimh an teampull.

17 Agus theagaisg e, ag ràdh riu, Nach 'eil e sgrìobhta, Goirear tigh urnuigh de m' thigh-sa leis na h-uile chinnich[b]? Ach rinn sibhse 'n a gharaidh luchd-reubainn e[c].

18 Agus chuala na sgrìobhaichean agus na h-àrd-shagairt so, agus dh'iarr iad cionnus a dh'fheudadh iad esan a mhilleadh: oir bha 'eagal-san orra, do bhrìgh gu-n robh an sluagh uile fo iongantas mòr r'a theagasg[e].

19 Agus an uair a bha am feasgar air teachd, chaidh e mach as a' bhaile.

20 Agus air mhaduinn, a' gabhail seachad dhoibh, chunnaic iad an crannfìge air crìonadh o 'fhreumhan.

21 Agus air cuimhneachadh do Pheadar, thubhairt e ris, A Mhaighstir, feuch, tha a' chraobh-fhìge, a mhallaich thu, air crìonadh.

22 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt e riu, Bitheadh creidimh Dhé agaibh.

23 Oir gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, ge b'e neach a their ris a' bheinn so, Togar thu, agus tilgear 's an fhairge thu[g], agus nach bi fo amharus 'n a chridhe, ach a chreideas gu-n tachair na nithe a their e, thig gach ni a their e gu crìch dha.

24 Air an aobhar sin tha mi ag ràdh ruibh, Ge b'e nithe air bith a dh'iarras sibh ann an urnuigh[h], creidibh gu-m faigh sibh, agus gheibh sibh iad.

25 Agus an uair a sheasas sibh a' deanamh urnuigh, maithibh[i], ma tha ni air bith agaibh an aghaidh aon duine; chum gu maith 'ur n-Athair a tha air nèamh 'ur peacaidhean féin duibhse.

26 Ach mur maith sibhse[l], cha mhò a mhaitheas 'ur n-Athair a tha air nèamh 'ur peacaidhean féin duibhse.

27 Agus thàinig iad a rìs gu Ierusalem: agus air dhasan a bhi a' spaisdeireachd[1] anns an teampull[n], thàinig d'a ionnsuidh na h-àrd-shagairt, agus na sgrìobhaichean, agus na seanairean,

28 Agus thubhairt iad ris, Ciod e an t-ùghdarras leis am bheil thu a' deanamh nan nithe so? Agus cò thug dhuit an t-ùghdarras so chum na nithe so dheanamh?

29 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Feòraichidh mise mar an ceudna aon ni dhibhse, agus freagraibh mi, agus innsidh mise dhuibh-se ciod e an t-ùghdarras leis am bheil mi 'deanamh nan nithe so.

30 An ann o nèamh, no o dhaoinibh a thàinig baisteadh Eoin? freagraibh mi.

31 Agus bha iad a' reusonachadh eatorra féin, ag ràdh, Ma their sinn, O nèamh; their esan ruinn, C'ar son ma seadh nach do chreid sibh e?

32 Ach ma their sinn, O dhaoinibh; bha eagal an t-sluaigh orra; oir b'e meas nan uile air Eoin gu-m b'fhàidh e gu firinneach[a].

33 Agus air freagairt dhoibh, thubhairt iad ri Iosa, Cha-n 'eil fhios againn. Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Cha mhò a dh'innseas mise dhuibhse ciod e an t-ùghdarras leis am bheil mi 'deanamh nan nithe so[d].

## CAIB. XII.

*1 Dh'innis Criosd roimh-làimh diùltadh nan Iudhach, agus gairm nan Cinneach. 13 Sheachain e na ribean a chuir na Phairisich, agus na Herodianaich roimhe: 18 nochd e mearachd nan Sadusach mu thimchioll aiseirigh nam marbh.*

AGUS thòisich e air labhairt riu ann an cosamhlachdaibh. Shuidhich duine *àraidh* fion-lios[f], agus chuir e gàradh mu'n cuairt air, agus chladhaich e ionad-bruthaidh *nam fion-dhearc*, agus thog e tùr, agus shuidhich e air tuath e, agus ghabh e a thurus as a dhùthaich.

2 Agus 's an àm dhligheach chuir e seirbhiseach a dh'ionnsuidh na tuatha, chum gu-m faigheadh e de thoradh an fhìon-lios o'n tuath.

3 Ach air dhoibh-san a ghlacadh, bhuail iad e, agus chuir iad uatha falamh e.

4 Agus a rìs chuir e seirbhiseach eile d'an ionnsuidh; agus chlach iad e, agus reub iad a cheann, agus chuir iad uatha e le easurram.

5 Agus a rìs chuir e neach eile *d'an ionnsuidh*; agus esan mharbh iad: agus mòran eile, a' bualadh cuid diubh[j], agus a' marbhadh cuid eile[k].

6 Fathast uime sin, air dha aon mhac a bhi aige, a b'ionmhuinn leis, chuir e esan mar an ceudna fa dheòidh d'an ionnsuidh[m], ag ràdh, Bheir iad urram do m' mhac.

7 Ach thubhairt an tuath sin 'n am measg féin, Is e so an t-oighre; thigibh, marbhamaid e, agus bithidh an oighreachd againn féin.

8 Agus rug iad air, agus mharbh iad e, agus thilg iad a mach as an fhìon-lios e[o].

9 Ciod e uime sin a ni tighearn' an fhìon-lios? Thig e agus sgriosaidh e 'n tuath sin, agus bheir e am fìon-lios do dhaoinibh eile.

10 Nach do leugh sibh an sgrìobtuir so? A' chlach a dhiùlt na clachairean[p], rinneadh ceann na h-oisinn dhith.

11 Rinneadh so leis an Tighearn', agus is iongantach e 'n ar sùilibh-ne.

12 Agus dh'iarr iad breith air, ach bha eagal an t-sluaigh orra; oir thuig iad gu-m b'ann 'n an aghaidh féin a labhair e an cosamhlachd: agus air 'fhàgail doibh, dh'imich iad rompa.

13 Agus chuir iad d'a ionnsuidh dream àraidh de na Phairisich[q], agus de luchd-leanmhuinn Heroid, chum gu-n glacadh iad e 'n a chainnt.

B.C. 33.

[a] caib. 6. 20 Mat. 3. 5, 6
[b] Isa. 7
[c] Ier. 7. 11
[d] Luc. 10. 21, 22
[e] caib. 1. 22 Mat. 7. 28 Luc. 4. 32
[f] Mat. 21. 33 Luc. 20. 9, &c.
[g] Mat. 17. 20 Luc. 17. 6
[h] Mat. 7. 7 Eoin 14. 13 15. 7 Seum. 1. 5, 6
[i] Mat. 6. 14 Col. 3. 13
[j] Neh. 9. 30 Ier. 7. 25, &c.
[k] Mat. 23. 37
[l] Mat. 18. 35
[m] Eabh. 1. 1, 2
1 *sràid-imeachd.*
[n] Mat. 21. 23, &c. Luc. 20. 1, &c.
[o] Eabh. 13. 12
[p] Salm 118. 22
[q] Mat. 22. 15 Luc. 20. 20, &c.

14 Agus air dhoibh-san teachd, thubhairt iad ris, A Mhaighstir, tha fhios againn gu bheil thusa fìrinneach, agus nach 'eil suim agad de neach air bith: oir cha-n 'eil thu ag amharc air gnùis dhaoine, ach a' teagasg slighe Dhé ann am fìrinn. Am bheil e ceaduichte cìs a thoirt do Cheasar, no nach 'eil? an tabhair, no nach tabhair sinn i?

15 Ach air dhasan an cealg a thuigsinn, thubhairt e riu, C'ar son tha sibh 'g am bhuaireadh? thugaibh peghinn a m'ionnsuidh, chum gu-m faic mi i.

16 Agus thug iad *d'a ionnsuidh* i. Agus thubhairt e riu, Cò d'am buin an ìomhaigh so, agus an sgrìobhadh so? Agus thubhairt iadsan ris, Do Cheasar.

17 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt e riu, Thugaibh do Cheasar na nithe a's le Ceasar[c], agus do Dhia na nithe a's le Dia[d]. Agus ghabh iad iongantas ris.

18 An sin thàinig na Sadusaich d'a ionnsuidh[e], a tha 'g ràdh nach 'eil aiseirigh ann[f]; agus dh'fheòraich iad deth, ag ràdh,

19 A Mhaighstir, sgrìobh Maois dhuinne[h], Nam faigheadh bràthair duine air bith bàs, agus gu-m fàgadh e bean, agus nach fàgadh e clann, gu-n gabhadh a bhràthair a bhean *d'a ionnsuidh*, agus gu-n togadh e sliochd d'a bhràthair.

20 A nis bha seachdnar bhràithrean ann: agus ghabh an ceud fhear dhiubh bean, agus an uair a dh'eug e, cha d'fhàg e sliochd.

21 Agus ghabh an dara fear i, agus fhuair esan bàs, agus cha mhò a dh'fhàg esan sliochd: agus an treas fear mar an ceudna.

22 Agus ghabh an t-seachdnar i, agus cha d'fhàg iad sliochd: 'n an déigh uile, chaochail a' bhean mar an ceudna.

23 Anns an aiseirigh uime sin, an uair a dh'éireas iad, cò dhiubh d'am bean i? oir bha i aig an t-seachdnar 'n a mnaoi.

24 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Nach 'eil sibh uime sin ann am mearachd, do bhrìgh nach 'eil eòlas agaibh air na sgrìobtuiribh, no air cumhachd Dhé?

25 Oir an uair a dh'éireas iad o na mairbh, cha phòs iad, ni mò a bheirear ann am pòsadh iad; ach tha iad mar na h-aingle *a tha* air nèamh[n].

26 Ach mu thimchioll nam marbh, gu-n éirich iad, nach do leugh sibh ann an leabhar Mhaois, cionnus a labhair Dia ris anns a' phreas, ag ràdh, Is mise Dia Abrahaim[p], agus Dia Isaaic, agus Dia Iacoib?

27 Cha-n e Dia nam marbh e, ach Dia nam beò: tha sibhse uime sin ann am mearachd mòr.

28 Agus thàinig neach de na sgrìobhaichibh[q], agus an uair a chual' e iadsan a' deasboireachd r'a chéile, agus a thuig e gu-n do fhreagair e gu maith iad, chuir

B.C. 33.

[a] Deut. 6. 4, 5; Luc. 10. 27
[b] Lebh. 19. 18; Mat. 22. 39; Ròm. 13. 9
[c] Mat. 17. 25-27; Ròm. 13. 7; 1 Pead. 2. 17
[d] Ecl. 5. 4, 5; Mal. 1. 6
[e] Mat. 22. 23; Luc. 20. 27
[f] Gnio. 23. 8
[g] 1 Sam. 15. 22; Hos. 6. 6; Mic. 6. 6-8
[h] Deut. 25. 5
[i] Mat. 22. 41; Luc. 20. 41, &c.
[j] Salm 110. 1
[k] caib. 4. 2
[l] Mat. 23. 1; Luc. 20. 46, &c.
[m] 2 Tim. 3. 6
[n] 1 Cor. 15. 42-53
[o] Luc. 21. 1, &c.
[p] Ecs. 3. 6
[q] Mat. 22. 35

e ceisd air, Cia i a' cheud àithne de na *h-àitheantaibh* uile?

29 Agus fhreagair Iosa e, 'S i so a' cheud àithne de na h-àitheantaibh uile, Eisd, O Israeil, an Tighearn' ar Dia-ne is aon Tighearn' e[a];

30 Agus gràdhaichidh tu an Tighearna do Dhia le d'uile chridhe, agus le d'uile anam, agus le d'uile inntinn, agus le d'uile neart: *is* i so a' cheud àithne:

31 Agus is cosmhuil an dara *àithne* rithe so, Gràdhaichidh tu do choimhearsnach mar thu féin[b]: cha-n 'eil àithne eile ann a's mò na iad so.

32 Agus thubhairt an sgrìobhaiche ris, Is maith gu fìrinneach, a Mhaighstir, a thubhairt thu: oir tha aon Dia ann, agus cha-n 'eil atharrach ann ach e féin.

33 Agus esan a ghràdhachadh leis an uile chridhe, agus leis an uile thuigse, agus leis an uile anam, agus leis an uile neart, agus neach a ghràdhachadh a choimhearsnaich mar e féin, is mò sin na na h-uile làn ìobairte-loisgte, agus thabhartas[g].

34 Agus an uair a chunnaic Iosa gu-n do fhreagair e gu tuigseach, thubhairt e ris, Cha-n 'eil thu fada o rìoghachd Dhé. Agus cha robh a mhisnich aig neach air bith o sin suas ceisd a chur air.

35 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e, a' teagasg anns an teampull, Cionnus a tha na sgrìobhaichean ag ràdh gur e Criosd mac Dhaibhidh[i]?

36 Oir thubhairt Daibhidh féin troimh an Spiorad Naomh, Thubhairt an Tighearna ri mo Thighearna-sa, Suidh air mo làimh dheis, gus an cuir mi do naimhde 'n an stòl fo d' chosaibh[j].

37 Air an aobhar sin, tha Daibhidh féin a' gairm a Thighearna dheth; cionnus ma seadh is e a mhac e? Agus dh'éisd am mòr-shluagh ris gu taitneach.

38 Agus thubhairt e riu 'n a theagasg, Bithidh air 'ur faicill o na sgrìobhaichibh[k], leis an ionmhuinn imeachd ann an culaidhibh fada agus fàilte *fhaotainn* air na margaidhean[l],

39 Agus na ceud chaithrichean anns na sionagogaibh, agus na ceud àiteachasuidhe aig na féillibh;

40 A dh'itheas suas tighean bhantrach[m], agus air sgàth deadh choslais a ni urnuighean fada: gheibh iad sin an dìteadh a's mò.

41 Agus air do Iosa suidhe fa chomhair àite-coimhead an ionmhais[o], thug e fainear cionnus a bha 'm pobull a' cur an airgid anns an ionmhas: agus chuir mòran de dhaoinibh saoibhir mòran ann.

42 Agus air teachd do bhantraich bhochd, thilg i dà bhonn bheag ann, a ni feoirling.

43 Agus air dha a dheisciobuil a ghairm d'a ionnsuidh, thubhairt e riu, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gu-n do chuir a'

bhantrach bhochd so tuilleadh 's an ion-
mhas, na iadsan uile a thilg ann[a].
44 Oir thilg iadsan uile ann d'am mòr-
phailteas; ach thilg ise as a gainne na
bha aice uile, eadhon a beathachadh gu
h-iomlan.

## CAIB. XIII.

*1 Dh'innis Criosd roimh làimh sgrios an teampuill, 9 geur-leanmhuinn air son an t-soisgeil, 10 gur éigin an soisgeul a bhi air a shearmonachadh do gach uile chinneach; 14 agus gu-n tig àmhghara mòra air na h-Iudhaich.*

AGUS an uair a bha e 'dol a mach as
an teampull[e], thubhairt neach d'a
dheisciobluibh ris, A Mhaighstir, feuch
ciod a' ghnè chlach, agus ciod a' ghnè
aitreibh *so*!
2 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e
ris, Am faic thu an aitreabh mhòr so?
cha-n fhàgar clach air muin cloiche, nach
sgarar o 'chéile[f].
3 Agus an uair a shuidh e air sliabh nan
crann-olaidh, fa chomhair an teampuill,
dh'fheòraich Peadar, agus Seumas, agus
Eoin, agus Aindreas 'an uaignidheas deth,
4 Innis duinne c'uin a bhitheas na nithe
sin, agus ciod e an comharadh 'n uair a
bhitheas na nithe sin gu léir air an coimh-
lionadh?
5 Agus fhreagair Iosa iad, agus thòisich
e air a ràdh, Thugaibh an aire nach meall
aon neach sibh[h]:
6 Oir thig mòran ann am ainm-sa, ag
ràdh, Is mise e: agus meallaidh iad
mòran.
7 Agus an uair a chluinneas sibh cog-
aidhean, agus tuairisgeul chogaidhean,
na bitheadh buaireas oirbh: oir is eigin
doibh *so* teachd; ach cha-*n* '*eil* a' chrìoch
ann fathast.
8 Oir éiridh cinneach an aghaidh cinn-
ich, agus rìoghachd an aghaidh rìoghachd:
agus bithidh critheanna-talmhainn ann
an iomadh àit, agus bithidh gorta agus
trioblaidean ann[l]: is iad sin tòiseach
dhòruinnean.
9 Ach thugaibh an aire dhuibh féin: oir
bheir iad thairis sibh do chomhairlibh[m]:
agus anns na sionagogaibh sgiùrsar sibh,
agus cuirear sibh an làthair uachdaran
agus rìghrean air mo shonsa, mar fhianuis
dhoibhsan.
10 Agus is éigin air tùs an soisgeul a
bhi air a shearmonachadh do na h-uile
chinnich[o].
11 Ach an uair a bheir iad leo sibh, 'g 'ur
tabhairt thairis, na bitheadh e 'n a ro
chùram oirbh ciod e a labhras sibh, agus
na smuainichibh roimh-làimh *air*: ach
ge b'e ni a bheirear dhuibh 's an uair sin
féin, abraibh e: oir cha sibhse 'tha 'labh-
airt, ach an Spiorad Naomh[p].
12 Agus bheir am bràthair a bhràthair
thairis chum bàis[q], agus an t-athair a
mhac: agus éiridh a' chlann suas an

B.C. 33.

a 2 Cor. 8. 2, 13
b Luc. 6. 22
Eoin 17. 14
c Tais. 2. 10
d Dan. 9. 27
e Mat. 24. 1, &c.
Luc. 21. 5, &c.
f Luc. 19. 44
g Dan. 12. 1
Ioel 2. 2
h Ier. 29. 8
Eph. 5. 6
2 Tes. 2. 3
Tais. 20. 7, 8
i Luc. 17. 23
j 2 Pead. 3. 17
k Dan. 12. 1
Seph. 1. 15-17
l Gnio. 11. 28
m Mat. 10. 17, &c.
Tais. 2. 10
n Dan. 7. 9-14
Mat. 16. 27
Gnio. 1. 11
1 Tes. 4. 16
2 Tes. 1. 7, 10
Tais. 1. 7
o Mat. 28. 19
Tais. 14. 6
p Gnio. 2. 4
4. 8, 31
q rann. 33, 35

aghaidh *am* pàrantan, agus bheir iad
fainear an cur gu bàs.
13 Agus bithidh sibh air 'ur fuathach-
adh leis na h-uile dhaoinibh air sgàth
m'ainme-sa[b]: ach an ti a bhuanaicheas
chum na crìche, is e so a shaorar[c].
14 Ach an uair a chi sibh gràineileachd
an léir-sgrios, air an do labhair Daniel am
fàidh[d], 'n a seasamh anns an ionad 's nach
bu chòir dhi, (tuigeadh an ti a leughas,)
an sin teicheadh iadsan, a *tha* ann an *tìr*
Iudea, chum nam beann:
15 Agus na tigeadh esan a tha air
mullach an tighe, a nuas do'n tigh, agus
na rachadh e steach, a thoirt ni air bith
as a thigh:
16 Agus an ti a tha 's a' mhachair, na
pilleadh e air ais a thogail 'fhalluinn leis.
17 Ach mo thruaigh' iad na mnathan
sin a tha torrach, agus iadsan a tha 'toirt
cìche 's na làithibh sin!
18 Agus guidhibh-se gun 'ur teicheadh
a bhi 's a' gheamhradh.
19 Oir bithidh àmhghar anns na làith-
ibh sin[g], amhuil nach robh a' leithid ann
o thòiseach na cruitheachd a chruthaich
Dia, gus a nis, agus nach mò a bhitheas.
20 Agus mur giorraicheadh an Tigh-
earna na làithean ud, cha rachadh feòil
air bith as: ach air son an t-sluaigh
thaghta, a thagh e féin, ghiorraich e na
làithean ud.
21 Agus an sin ma their neach air
bith ruibh, Feuch, tha Criosd an so[i], no,
Feuch, *tha* e 'n sin, na creidibh *e*:
22 Oir éiridh Criosdan bréige, agus
fàidhean bréige, agus ni iad comharaidh-
ean, agus mìorbhuilean, chum, nam bu
chomasach *e*, na daoine taghta féin a
mhealladh.
23 Agus thugaibh-se an aire[j]: feuch,
roimh-innis mi dhuibh na h-uile nithe.
24 Ach anns na làithibh sin, an déigh
an àmhghair ud[k], bithidh a' ghrian air a
dorchachadh, agus cha toir a' ghealach a
solus uaipe;
25 Agus tuitidh reulta nèimh, agus
bithidh na cumhachdan *a tha* 's na
nèamhan air an crathadh.
26 Agus an sin chi iad Mac an duine a'
teachd anns na neulaibh[n], maille ri mòr-
chumhachd, agus glòir.
27 Agus an sin cuiridh e 'aingil a mach,
agus cruinnichidh e r'a chéile a dhaoine
taghta féin o na ceithir gaothaibh, o
leth-iomall na talmhainn gu leth-iomall
nèimh.
28 A nis fòghlumaibh cosamhlachd o'n
chraoibh-fhìge: An uair a bhitheas a
geug a nis maoth, agus a chuireas i mach
a duilleach, tha fhios agaibh gu bheil an
samhradh am fagus;
29 Agus mar an ceudna sibhse, an uair
a chi sibh na nithe sin a' tachairt, bitheadh
fhios agaibh gu bheil e 'm fagus, *eadhon*
aig na dorsaibh.
30 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,

nach téid an ginealach so thairis, gus an
coimhlionar na nithe sin uile.
31 Théid nèamh, agus talamh thairis;
ach cha téid mo bhriatha-sa thairis a
chaoidh[a].
32 Ach cha-n 'eil fios an là no na h-uaire
sin aig neach air bith, cha-n 'eil aig na
h-ainglibh a tha air nèamh, no aig a'
Mhac, ach aig an Athair.
33 Thugaibh fainear[c], deanaibh faire
agus urnuigh : oir cha-n 'eil fhios agaibh
c'uin a thig an t-àm.
34 *Oir tha Mac an duine* mar dhuine a
chaidh air thurus[d], agus a dh'fhàg a thigh
féin, agus a thug d'a sheirbhisich cumh-
achd, agus 'obair féin do gach neach,
agus a thug àithne do'n dorsair faire a
dheanamh.
35 Uime sin deanaibh-se faire, (oir cha-n
'eil fhios agaibh c'uin a thig maighstir an
tighe ; an ann air feasgar, no air mheadh-
on-oidhche, no aig gairm-choileach, no
anns a' mhaduinn ;)
36 Air eagal air teachd dha gu h-obann,
gu faigh e sibh 'n 'ur codal[g].
37 Agus na nithe a tha mi ag ràdh
ruibhse, tha mi ag ràdh ris na h-uile
dhaoinibh, Deanaibh faire.

## CAIB. XIV.

1 *Comhairle an aghaidh Chriosd.* 3 *Dhòirtcadh oladh phrìseil air a cheann.* 10 *Reic Iudas a Mhaighstir air son airgid.* 12 *Tha Criosd féin ag innseadh roimh làimh cionnus a bha e gu bhi air a bhrath le aon d'a dheisciobluibh.*

AGUS bha a' chàisg, agus féill an
arain neo-ghoirtichte an déigh dà
là : agus dh'iarr na h-àrd-shagairt agus
na sgrìobhaichean, cionnus a ghlacadh
iad esan le foill, agus a chuireadh iad
gu bàs e.
2 Ach thubhairt iad, Cha-n ann air an
fhéill, air eagal gu-n éirich buaireas am
measg an t-sluaigh.
3 Agus air bhi dha ann am Betani[i],
ann an tigh Shimoin an lobhair, an uair
a bha e 'n a shuidhe aig bòrd, thàinig
bean, aig an robh bocsa alabastair a
dh'olaidh spicnaird, ro luachmhor ; agus
bhris i am bocsa, agus dhòirt i air a
cheann e.
4 Agus bha cuid diubh diombach annta
féin, agus ag ràdh, C'ar son a rinneadh an
t-ana-caitheadh so air an olaidh?
5 Oir dh'fheudadh i 'bhi air a reic air
son tuilleadh na tri cheud peghinn, agus
air a toirt do na bochdaibh. Agus rinn
iad gearan 'n a h-aghaidh.
6 Ach thubhairt Iosa, Leigibh leatha ;
c'ar son a tha sibh a' cur dragha oirre?
rinn i obair mhaith ormsa.
7 Oir tha na bochdan a ghnàth maille
ruibh[m], agus ge b'e uair is àill leibh, feud-
aidh sibh maith a dheanamh dhoibh : ach
cha-n 'eil mise a ghnàth agaibh.
8 Rinn i na dh'fheudadh i ; thàinig i

B.C. 33.

[a] Isa. 40. 8
[b] Mat. 26. 14, &c.
Luc. 22. 3, &c.
[c] Mat. 24. 22
Luc. 12. 40
Ròm. 13. 11, 12
1 Tes. 5. 6
Tais. 16. 15
[d] Mat. 24. 45
25. 14
Luc. 19. 12
[e] 1 Ri. 21. 20
[f] Ecs. 12. 8, &c.
[g] Mat. 25. 5
[h] Mat. 26. 20-25
Luc. 22. 14, 21-23
Eoin 13. 21-26
[i] Mat. 26. 6, &c.
Luc. 7. 37
Eoin 12. 1, &c.
[j] Salm 41. 9
55. 13, 14
[k] Mat. 18. 6, 7
[l] Mat. 26. 26, &c.
Luc. 22. 19
1 Cor. 11. 23, &c.
[m] Deut. 15. 11

roimh-làimh a dh'ungadh mo chuirp
chum adhlaic.
9 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,
Ge b'e earrann air bith, air feadh an domh-
ain uile, anns am bi an soisgeul so air a
shearmonachadh, bithidh mar an ceudna
an ni *so* a rinn i air 'innseadh, mar
chuimhne oirre.
10 Agus dh'imich Iudas Iscariot[b], aon
de'n dà fhear dheug, chum nan àrd-
shagart, gu esan a bhrath dhoibh.
11 Agus an uair a chual' iadsan *so*, bha
iad aoibhneach, agus gheall iad airgiod
a thoirt da[e]. Agus dh'iarr e cionnus a
dh'fheudadh e gu h-iomchuidh esan a
bhrath.
12 Agus air a' cheud là a dh'fhéill an
arain neo-ghoirtichte[f], an uair bu ghnàth
leo an t-uan-càisge a mharbhadh, thubh-
airt a dheisciobuil ris, C'àit an toil leat
sinne dhol a dh'ulluchadh, chum gu-n
itheadh tu a' chàisg?
13 Agus chuir e dithis d'a dheiscio-
bluibh, agus thubhairt e riu, Rachaibh
a steach do'n bhaile, agus coinnichidh
duine sibh a' giùlan soithich uisge : lean-
aibh e.
14 Agus ge b'e àit an téid e stigh,
abraibh-se ri fear-an-tighe, Tha am
Maighstir ag ràdh, C'àit am bheil an
seòmar-aoidheachd, anns an ith mi a'
chàisg maille ri m' dheisciobluibh?
15 Agus nochdaidh esan dhuibh seòmar
àrd, farsuinn, 'n a làn uidheam agus deas-
aichte : an sin ulluichibh dhuinn.
16 Agus chaidh a dheisciobuil a mach,
agus thàinig iad do'n bhaile, agus fhuair
iad mar a thubhairt e riu ; agus dh'ulluich
iad a' chàisg.
17 Agus air teachd do'n fheasgar[h],
thàinig esan maille ris an dà fhear
dheug.
18 Agus an uair a bha iad 'n an suidhe,
agus ag itheadh, thubhairt Iosa, Gu
deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gu-m
brath aon agaibh-se, a tha 'g itheadh
maille rium, mise[j].
19 Agus thòisich iad air a bhi dubhach,
agus a ràdh ris, an déigh a chéile, Am
mise e? agus fear eile, Am mise e?
20 Agus air freagairt dhàsan thubhairt
e riu, *Is* fear de'n dà fhear dheug e, a
tha 'tumadh maille riumsa 's a' mhèis.
21 Tha mac an duine gu deimhin ag
imeachd, mar tha e sgrìobhta uime,
ach is an-aoibhinn do'n fhear sin le am
brathar Mac an duine : bu mhaith do
an duine sin mur beirteadh riamh e[k].
22 Agus ag itheadh dhoibh, ghlac Iosa
aran[l], agus an déigh a bheannachadh,
bhris e, agus thug e dhoibhsan e, agus
thubhairt e, Gabhaibh, ithibh : is e so
mo chorp-sa.
23 Agus air glacadh a' chupain, agus
air tabhairt buidheachais, thug e dhoibh-
san e : agus dh'òl iad uile as.
24 Agus thubhairt e riu, Is i so m'fhuil-

sa an tiomnaidh-nuaidh[a], a dhòirtear air son mhòran[b].

25 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Nach òl mi na's mò de thoradh na fìonain, gus an là sin anns an òl mi nuadh e ann an rìoghachd Dhé.

26 Agus air dhoibh laoidh a sheinn, chaidh iad a mach gu sliabh nan crannolaidh.

27 Agus thubhairt Iosa riu, Gheibh sibh uile oilbheum annam-sa an nochd: oir tha e sgrìobhta, Buailidh mi am buachaill'[d], agus sgapar na caoraich.

28 Ach an déigh dhomh éirigh, théid mi roimhibh do Ghalile[f].

29 Ach thubhairt Peadar ris, Ged fhaigh iadsan uile oilbheum annad, gidheadh cha-n *fhaigh* mise e[g].

30 Agus thubhairt Iosa ris, Gu deimhin tha mi ag ràdh riut, An diugh, air an oidhche so féin, mu-n goir an coileach dà uair, gu-n àicheadh thusa mi tri uairean.

31 Ach is ro mhòid a thubhairt esan, Ged is éigin domh am bàs fhulang maille riut, cha-n àicheadh mi chaoidh thu. Agus mar sin thubhairt càch uile mar an ceudna.

32 Agus thàinig iad gu ionad d'am b'ainm Getsemane[h]; agus thubhairt e r'a dheisciobluibh, Suidhibh-se an so, gus an dean mise urnuigh.

33 Agus thug e leis Peadar, agus Seumas, agus Eoin, agus thòisich e air a bhi fo uamh-chrith, agus fo anabarra bròin;

34 Agus thubhairt e riu, Tha m'anam ro bhrònach[k], eadhon gu bàs: fanaibh-se an so, agus deanaibh faire.

35 Agus chaidh e beagan air aghaidh, agus thuit e air an talamh, agus rinn e urnuigh, nam bu chomasach e, gu-n rachadh an uair thairis air[m].

36 Agus thubhairt e, Abba[n], Athair, tha gach ni so-dheanamh dhuit-sa; cuir an cupan so seachad orm: gidheadh, na b'e an ni a b'àill leamsa, ach an ni a's toil leatsa[o].

37 Agus thàinig e, agus fhuair e iadsan 'n an codal, agus thubhairt e ri Peadar, A Shimoin, am bheil thu a' d' chodal? nach b'urrainn thu faire a dheanamh aon uair?

38 Deanaibh faire agus urnuigh, chum nach tuit sibh ann am buaireadh: *tha* an spiorad gu deimhin togarrach[p], ach *tha* an fheòil anmhunn.

39 Agus air dha imeachd a rìs, rinn e urnuigh, ag ràdh nam briathra ceudna.

40 Agus an uair a phill e, fhuair e iad a rìs 'n an codal, (oir bha'n sùilean trom,) agus cha robh fhios aca cionnus a bheireadh iad freagradh air.

41 Agus thàinig e an treas uair, agus thubhairt e riu, Coidlibh roimhibh a nis, agus gabhaibh fois: is leoir e, thàinig an uair[s]; feuch, tha Mac an duine air

B.C. 33.

[a] 1 Cor. 10. 16; Eabh. 9. 14-22; 10. 4-14
[b] 1 Eoin 2. 2
[c] Mat. 26. 47; Luc. 22. 47, &c.; Eoin 18. 3, &c.
[d] Sech. 13. 7
[e] 2 Sam. 20. 9; Salm 55. 21; Gnà. 27. 6
[f] caib. 16. 7
[g] Mat. 26. 33, 34; Luc. 22. 33, 34; Eoin 13. 37, 38
[h] Mat. 26. 36, &c.; Luc. 22. 39, &c.; Eoin 18. 1, &c.
[i] Salm 22. 1, &c.; Isa. 53. 3, &c.; Luc. 24. 44
[j] Isa. 63. 3
[k] Eoin 12. 27
[l] caib. 13. 16
[m] Eabh. 5. 7
[n] Ròm. 8. 15; Gal. 4. 6
[o] Eoin 5. 30; 6. 38, 39
[p] Ròm. 7. 18-25; Gal. 5. 17
[q] Salm 35. 11
[r] caib. 15. 29; Eoin 2. 19
[s] Eoin 7. 30; 1

a bhrath thairis do làmhan nam peacach.

42 Eiribh, imicheamaid; feuch, tha an ti a bhrathas mise am fagus.

43 Agus air ball[c], air dha 'bhi fathast a' labhairt, thàinig Iudas, aon de'n dà fhear dheug, agus sluagh mòr maille ris le claidhibh agus bataichibh, o na h-àrd-shagartaibh, agus na sgrìobhaichean, agus na seanairibh.

44 Agus bha an ti a bhrath esan air toirt comharaidh dhoibh, ag ràdh, Ge b'e neach d'an toir mise pòg[e], is e sin e; glacaibh e, agus thugaibh leibh *e* gu tèaruinte.

45 Agus air teachd dha, chaidh e air ball d'a ionnsuidh-san, agus thubhairt e, Fàilte dhuit, a Mhaighstir; agus phòg se e.

46 Agus chuir iadsan làmh ann, agus ghlac iad e.

47 Agus air tarruing claidheimh do fhear de na bha làthair, bhuail e òglach an àrd-shagairt, agus ghearr e a chluas deth.

48 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, An d' thàinig sibh a mach gu mo ghlacadh-sa, mar gu-m b'ann an aghaidh fir-reubainn le claidhibh agus *le* bataichibh?

49 Bha mi gach là maille ruibh 's an teampull, a' teagasg, agus cha do ghlac sibh mi: ach *tha so* chum gu-m bitheadh na sgrìobtuirean air an coimhlionadh[i].

50 Agus air do na h-uile a thréigsinn[j], theich iad.

51 Agus lean òganach àraidh e, aig an robh lìon-eudach air a chur m' a chorp lomnochd: agus rug na h-òganaich air.

52 Ach air dhasan an lìon-eudach fhàgail[l], theich e lomnochd uatha.

53 Agus thug iad leo Iosa chum an àrd-shagairt: agus chruinnicheadh maille ris na h-àrd-shagairt uile, agus na seanairean, agus na sgrìobhaichean.

54 Agus lean Peadar e fada uatha, gus an deachaidh e steach do thalla an àrd-shagairt: agus bha e 'n a shuidhe maille ris na seirbhisich, agus 'g a gharadh ris an teine.

55 Agus dh'iarr na h-àrd-shagairt, agus a' chòmhairle uile fianuis an aghaidh Iosa, chum a chur gu bàs; agus cha d'fhuair iad.

56 Oir rinn mòran dhaoine fianuis bhréige 'n a aghaidh[q], ach cha do chòird am fianuis r'a chéile.

57 Agus dh'éirich dream àraidh, agus thug iad fianuis bhréige 'n a aghaidh, ag ràdh,

58 Chuala sinne e ag ràdh, Leagaidh mi sìos an teampull so, a rinneadh le làmhan[r], agus ann an tri làithibh, togaidh mi teampull eile, nach d'rinneadh le làmhan.

59 Agus mar sin féin cha robh am fianuis a' teachd r'a chéile.

60 Agus air éirigh suas do'n àrd-shagart 's a' mheadhon, chuir e ceisd air Iosa, ag ràdh, Nach toir thu freagradh air bith uait? ciod sin mu bheil iad so a' toirt fianuis a'd' aghaidh?

61 Ach dh'fhan esan 'n a thosd[a], agus cha do fhreagair e ni sam bith. A rìs dh'fheòraich an t-àrd-shagart deth, agus thubhairt e ris, An tu Criosd, Mac an ti bheannaichte?

62 Agus thubhairt Iosa, Is mi: agus chi sibh Mac an duine 'n a shuidhe air deas làimh cumhachd *Dhé*[b], agus a' teachd le neulaibh nèimh.

63 An sin reub an t-àrd-shagart 'eudach, agus thubhairt e, Ciod am feum a tha againn tuilleadh air fianuisibh?

64 Chuala sibh an toibheum: ciod i 'ur barail-se? Agus thug iad uile breth 'n a aghaidh gu-n do thoill e am bàs.

65 Agus thòisich cuid diubh air smugaid a thilgeadh air[d], agus 'aghaidh fholach, agus a bhualadh le'n dornaibh, agus a ràdh ris, Dean faidheadaireachd: agus ghabh na seirbhisich air le 'm basaibh.

66 Agus air do Pheadar a bhi shìos anns an talla[e], thàinig aon de bhanoglaich an àrd-shagairt:

67 Agus an uair a chunnaic i Peadar 'g a gharadh, agus air dhi beachdachadh air, thubhairt i *ris*, Bha thusa cuideachd maille ri Iosa o Nasaret.

68 Ach dh'àicheadh esan, ag ràdh, Cha-n aithne dhomh, agus cha-n 'eil mi 'tuigsinn ciod a tha thu 'g ràdh. Agus chaidh esan a mach do'n fhor-dhorus; agus ghoir an coileach.

69 Agus air do bhanoglaich fhaicinn a rìs, thòisich i air a ràdh riu-san a bha 'n an seasamh a làthair, Is ann diubh tha am fear so.

70 Agus dh'àicheadh e rìs. Agus an ceann beagan 'n a dhéigh sin, thubhairt iadsan a bha 'n an seasamh a làthair a rìs ri Peadar, Gu fìrinneach is ann diubh sud thu: oir is Galiléach thu[h], agus tha do chainnt cosmhuil *riu*.

71 Ach thòisich esan air mallachadh agus air mionnachadh, *ag ràdh*, Cha-n aithne dhomh an duine so mu 'm bheil sibh a' labhairt.

72 Agus ghoir an coileach an dara uair. Agus chuimhnich Peadar am focal a thubhairt Iosa ris, Mu-n goir an coileach dà uair, àicheadhaidh tu mi tri uairean. Agus an uair a smuainich e air, ghuil e.

## CAIB. XV.

1 *Thugadh Iosa ceangailte an làthair Philait.* 17 *Chuireadh coron sgithich air,* 20 *agus chaidh fanoid a dheanamh air.* 21 *Dh'fhann-uich e le giùlan a' chroinn-cheusaidh;* 27 *chrochadh e eadar dà ghaduiche, &c.*

AGUS air ball anns a' mhaduinn chum na h-àrd-shagairt maille ris na seanairibh, agus na sgrìobhaichean, agus a' chomhairle gu h-iomlan, comhairle[k], agus air dhoibh Iosa a cheangal, thug iad leo e, agus thug iad thairis e do Philat.

2 Agus dh'fheòraich Pilat deth, An tusa rìgh nan Iudhach? Agus air freagairt dha, thubhairt e ris, Thubhairt thu e.

3 Agus chuir na h-àrd-shagairt mòran de nithibh as a leth: ach cha do fhreagair esan aon ni.

4 Agus chuir Pilat a rìs ceisd air, ag ràdh, Nach freagair thu ni sam bith? feuch cia lìon ni air am bheil iad sin a' toirt fianuis a'd' aghaidh.

5 Ach cha do fhreagair Iosa ni sam bith tuilleadh; air chor as gu-n do ghabh Pilat iongantas.

6 A nis air an fhéill bu ghnàth leis aon phrìosanach, ge b'e air bith a dh'iarradh iad, a leigeadh as doibh[c].

7 Agus bha *neach àraidh* d'am b'ainm Barabas, ceangailte maille r'a chompanaich ann an ceannairc, muinntir a bha air deanamh mortaidh anns a' cheannairc.

8 Agus air glaodhaich gu h-àrd do'n t-sluagh, thòisich iad air iarraidh *air a dheanamh* dhoibh mar a rinn e an còmhnuidh.

9 Ach fhreagair Pilat iad, ag ràdh, An àill leibh gu-n cuir mi rìgh nan Iudhach fa sgaoil duibh?

10 (Oir bha fhios aige gu-m b'ann troimh fharmad a thug na h-àrd-shagairt thairis e[f].)

11 Ach bhrosnuich na h-àrd-shagairt an sluagh, chum gu-m b'fhèarr leo Barabas a chur fa sgaoil doibh.

12 Agus fhreagair Pilat, agus thubhairt e riu a rìs, Ciod ma seadh is àill leibh mi a dheanamh ris *an duine sin*, de an goir sibh Rìgh nan Iudhach?

13 Agus ghlaodh iad a rìs, Ceus e.

14 An sin thubhairt Pilat riu, C'ar son, ciod e 'n t-olc a rinn e[g]? Ach bu ro mhòid a ghlaodh iadsan, Ceus e.

15 Agus air do Philat a bhi toileach gniomh taitneach a dheanamh do'n t-sluagh, dh'fhuasgail e Barabas dhoibh, agus thug e thairis Iosa, an déigh dha *a* sgiùrsadh, chum a cheusadh.

16 Agus thug na saighdearan leo e steach do'n talla, eadhon cùirt an uachdarain: agus ghairm iad a' chuideachd uile an ceann a chéile.

17 Agus chuir iad uime eudach purpuir, agus air dhoibh coron droighinn fhigheadh, chuir iad air e.

18 Agus thòisich iad air beannachadh dha, *ag ràdh*, Fàilte dhuit, a Rìgh nan Iudhach!

19 Agus bhuail iad 's a' cheann e le slait chuilce, agus thilg iad smugaid air[i], agus a' lùbadh *an* glùn, rinn iad aoradh dha.

20 Agus an déigh dhoibh fanoid a dheanamh air[j], thug iad deth an *t-eudach* purpuir, agus chuir iad 'eudach féin uime, agus thug iad a mach e chum gu-n ceusadh iad e.

B.C. 33.

a Isa. 53. 7; 1 Pead. 2. 23
b Dan. 7. 13; Mat. 24. 30; Tais. 1. 7
c Mat. 27. 15; Luc. 23. 17; Eoin 18. 39
d Isa. 50. 6
e Mat. 26. 69, &c.; Luc. 22. 55, &c.; Eoin 18. 16, &c.
f Gnà. 27. 4; Gnio. 13. 45; Tit. 3. 3
g Isa. 53. 9
h Gnà. 2. 7
i caib. 14. 65
j caib. 10. 34; Mat. 20. 19; Luc. 22. 63
k Salm 2. 2; Mat. 27. 1, &c.; Luc. 23. 1, &c.; Eoin 18. 28, &c.; Gnio. 3. 13

21 Agus dh'éignich iad duine àraidh a
bha 'dol seachad, Simon o Chirene, (athair
Alecsandeir agus Rufuis, a bha 'teachd as
a' mhachair,) chum a chrann-ceusaidh a
ghiùlan.
22 Agus thug iad e gu ionad *d'am
b'ainm* Golgota[a], is e sin air 'eadar-theang-
achadh, àite claiginn.
23 Agus thug iad da r'a òl, fìon air a
mheasgadh le mirr : ach cha do ghabh
esan e.
24 Agus an uair a cheus iad e, roinn iad
a thrusgan[c], a' tilgeadh croinn air ciod a
chuid a bhitheadh aig gach duine dheth.
25 Agus bha 'n treas uair ann ; agus
cheus iad e.
26 Agus bha sgrìobhadh a chùise-dìtidh
air a sgrìobhadh os a cheann, RIGH NAN
IUDHACH.
27 Agus cheus iad maille ris dà ghad-
uiche ; fear air a làimh dheis, agus fear
air a làimh chlì.
28 An sin choimhlionadh an sgrìobtuir,
a thubhairt, Agus bha e air 'àireamh am
measg nan ciontach[e].
29 Agus thug iadsan a bha 'dol seachad
anacainnt da[f], a' crathadh an ceann, agus
ag ràdh, O thusa a leagas an teampull[g],
agus a thogas e ann an tri làithibh,
30 Fòir ort féin, agus thig a nuas o'n
chrann-cheusaidh.
31 Agus mar an ceudna thubhairt na
h-àrd-shagairt agus na sgrìobhaichean r'a
chéile, a' fanoid air, Shaor e daoine eile ;
cha-n 'eil e comasach air e féin a shaoradh.
32 Thigeadh a nis Criosd, Rìgh Israeil,
a nuas o'n chrann-cheusaidh, chum gu
faic agus gu-n creid sinn[i]. Agus thug
iadsan a chaidh a cheusadh maille ris,
anacainnt da.
33 Agus an uair a thàinig an seathamh
uair[k], bha dorchadas air an talamh uile,
gu ruig an naothamh uair.
34 Agus air an naothamh uair, dh'éigh
Iosa le guth àrd, ag ràdh, Eloi, Eloi, lama
sabachtani? is e sin, air 'eadar-theangach-
adh, Mo Dhia, mo Dhia, c'ar son a thréig
thu mi[m]?
35 Agus air cluinntinn *sin* do chuid
diubh-san a bha 'n an seasamh a làthair,
thubhairt iad, Feuch, tha e a' gairm
Eliais.
36 Agus ruith fear diubh, agus air dha
spòng a lìonadh a dh'fhìon-geur, agus a
cur air slait chuilce thug e dha ri òl[n],
ag ràdh, Leigibh *leis* ; faiceamaid an tig
Elias g'a thoirt a nuas.
37 Agus air do Iosa éigheach le guth
àrd, thug e suas an deò[o].
38 Agus bha brat-roinn an teampuill
air a reubadh 'n a dhà chuid o mhullach
gu ìochdar.
39 Agus an uair a chunnaic an ceannard-
ceud, a bha 'n a sheasamh fa chomhair,
gu-n d' thug e suas an deò, a' glaodhaich
mar sin, thubhairt e, Gu fìrinneach b'e 'n
duine so Mac Dhé.

B.C. 33.

[a] Mat. 27. 33, &c.
Luc. 23. 33, &c.
Eoin 19. 17, &c.
[b] Luc. 8. 2, 3
[c] Salm 22. 18
[d] Luc. 2. 25, 38
[e] Isa. 53. 12
[f] Salm 22. 7
[g] Eoin 2. 19
[h] caib. 16. 3, 4
[i] Ròm. 3. 3
2 Tim. 2. 13
[j] Mat. 28. 1, &c.
Luc. 24. 1, &c.
Eoin 20. 1, &c.
[k] Mat. 27. 45
Luc. 23. 44
[l] Luc. 23. 56
[m] Salm 22. 1
[n] Salm 69. 21
[o] Mat. 27. 58
Luc. 23. 46
Eoin 19. 30

40 Agus bha, mar an ceudna, mnathan
am fad uatha ag amharc : 'n am measg sin
bha Muire Magdalen, agus Muire màthair
Sheumais a bu lugha, agus Ioseis, agus
Salome ;
41 Muinntir a lean e mar an ceudna, an
uair a bha e ann an Galile, agus a bha
'frithealadh dha[b]; agus mòran eile de
mhnathan a chaidh suas maille ris gu
Ierusalem.
42 Agus a nis air teachd do'n fheasgar,
(do bhrìgh gu-m b'e *là* an ulluchaidh e,
eadhon an là roimh an t-sàbaid,)
43 Thàinig Ioseph o Arimatea, comh-
airleach urramach, aig an robh, mar an
ceudna, sùil ri rìoghachd Dhé[d], agus
chaidh e steach gu dàna dh'ionnsuidh
Philait, agus dh'iarr e corp Iosa.
44 Agus b'ioghnadh le Pilat ma bha e
cheana marbh : Agus air dha an ceannard-
ceud a ghairm, dh'fhiosraich e dheth, An
robh fad o fhuair e bàs.
45 Agus air dha fios fhaotainn o'n
cheannard-ceud, thug e an corp do Ioseph.
46 Agus cheannaich esan lìon-eudach
grinn, agus thug e nuas e, agus phaisg e
's an lìon-eudach e, agus chuir se e ann
an uaigh a chladhaicheadh á carraig, agus
charuich e clach gu dorus na h-uaighe[h].
47 Agus dh'amhairc Muire Magdalen,
agus Muire *màthair* Ioseis, air an àit'
anns an do chuireadh e.

## CAIB. XVI.

1 *Chuir aingeal an céill aiseirigh Chriosd do thri mnathan.* 9 *Dh'fhoillsicheadh Criosd do Mhuire Magdalen :* 12 *chunnacas e le dithis a bha 'dol do'n dùthaich ;* 14 *an déigh sin leis na h-Abstoil.* 15 *Chuir e mach iad a shearmonachadh an t-soisgeil.*

AGUS air dol do'n t-sàbaid seachad[j],
cheannaich Muire Magdalen, agus
*màthair* Sheumais, agus Salome, spìos-
raidh deadh fhàile[l], chum air dhoibh
teachd gu-n ungadh iad e.
2 Agus thàinig iad gu ro mhoch air
maduinn a' cheud *là* de'n t-seachduin
chum na h-uaighe, aig éirigh na gréine.
3 Agus thubhairt iad eatorra féin, Cò
charuicheas dhuinn a' chlach o dhorus na
h-uaighe ?
4 (Agus air dhoibh amharc, chunnaic
iad gu-n robh a' chlach air a h-atharrach-
adh air falbh,) oir bha i ro mhòr.
5 Agus air dhoibh dol a stigh do'n àit-
adhlaic, chunnaic iad òganach 'n a shuidhe
air an làimh dheis, mu an robh trusgan
fada geal ; agus bha eagal orra.
6 Agus thubhairt esan riu, Na bitheadh
eagal oirbh : tha sibh ag iarraidh Iosa o
Nasaret, a cheusadh : dh'éirich e, cha-n
'eil e 'n so : faicibh an t-àit anns an do
chuir iad e.
7 Ach imichibh, innsibh d'a dheiscio-
bluibh agus do Pheadar, gu bheil e 'dol
roimhibh do Ghalile : chì sibh an sin e,
mar a thubhairt e ruibh.

8 Agus air dol a mach dhoibh, theich
iad o'n uaigh; oir bha ball-chrith agus
uambunn orra: agus cha dubhairt iad ni
sam bith ri neach air bith; oir bha eagal
orra.
9 Agus air éirigh do Iosa 's a' mhaduinn
air a' cheud *là* de'n t-seachduin, nochdadh
e air tùs do Mhuire Magdalen, as an do
thilg e seachd deamhain.
10 *Agus* air imeachd dhise, dh'innis i
sin dhoibh-san a bha maille ris, agus iad
ri bròn agus gul.
11 Agus iadsan, an uair a chual' iad
gu-n robh e beò, agus gu-m facadh leatha-
se e, cha do chreid iad.
12 'N a dhéigh sin, nochdadh e do
dhithis diubh ann an cruth eile[h], ag
imeachd dhoibh, agus iad a' dol do'n
dùthaich.
13 Agus dh'imich iadsan agus dh'innis
iad e do chàch: agus cha mhò a chreid
iad iadsan.
14 An déigh sin nochdadh e do'n aon
fhear deug[l], agus iad 'n an suidhe aig
biadh, agus thilg e orra am mi-chreid-
imh[a], agus an cruas cridhe, a chionn nach
do chreid iad iadsan a chunnaic e an
déigh dha éirigh.
15 Agus thubhairt e riu, Imichibh air
feadh an t-saoghail uile, agus searmon-
aichibh an soisgeul do gach dùil[b].
16 Ge b'e 'chreideas agus a bhaistear,
saorar e[c], ach ge b'e nach creid, dìtear e[d].
17 Agus leanaidh na comharaidhean so
an dream a chreideas: Ann am ainm-sa
tilgidh iad a mach deamhain[e]; labhraidh
iad le teangaibh nuadha[f];
18 Togaidh iad nathraiche nimhe[g]; agus
ma dh'òlas iad ni air bith marbhtach,
cha chiùrr e iad; cuiridh iad an làmhan
air daoine tinne, agus bithidh iad gu
maith[i].
19 Mar sin, an déigh do an Tighearna
labhairt riu, ghabhadh suas gu nèamh e[j],
agus shuidh e air deas làimh Dhé[k].
20 Agus air dhoibh-san dol a mach,
shearmonaich iad anns gach àit', air bhi
do an Tighearn' a' co-oibreachadh leo,
agus a' daingneachadh an fhocail leis na
comharaidhean a lean e[m]. Amen.

B.C. 33.

[a] Luc. 24. 25
[b] Mat. 28. 19
Eoin 20. 21
[c] Eoin 3. 18
Gnio. 16. 31-33
Ròm. 10. 9
[d] Eoin 12. 48
2 Tes. 2. 12
[e] Gnio. 5. 16
16. 18
[f] Gnio. 2. 4-11
[g] Gnio. 28. 3-6
[h] Luc. 24. 25
[i] Gnio. 5. 15, 16
28. 8, 9
[j] Gnio. 1. 2, 3
Luc. 24. 51
[k] Salm 110. 1
1 Pe. 3. 22
Tais. 3. 21
[l] Luc. 24. 36
1 Cor. 15. 5
[m] Gnio. 5. 12
Eabh. 2. 4

# AN SOISGEUL A REIR LUCAIS.

## CAIB. I.

1 *Roimh-radh Lucais d'a shoisgeul gu h-iomlan.* 5 *Ghabhadh Eoin Baistidh ann am broinn a mhàthar,* 26 *agus Criosd ann am broinn na h-òighe Muire.* 39 *Fàidheadaireachd Elisabeit, agus Mhuire mu thimchioll Chriosd.* 57 *Breith Eoin Baistidh.*

DO bhrìgh gu-n do ghabh mòran os
làimh eachdraidh a sgrìobhadh ann
an ordugh air na nithibh sin a tha air an
coimhlionadh 'n ar measg-ne,
2 A réir mar a dh'aithris na daoine sin
dhuinne iad, a chunnaic iad o thùs le an
sùilibh[d], agus a bha 'n an luchd-fritheal-
aidh an fhocail:
3 Chunnacas iomchuidh dhomh-sa mar
an ceudna, a Theophiluis ro òirdheirc[f],
air faotainn dearbh fhios nan uile nithe
dhomh o'n fhior thoiseach, sgrìobhadh a
d'ionnsuidh-sa ann an ordugh,
4 Chum gu-m bitheadh fios agad air
cinnteachd nan nithe anns an deachaidh
do theagasg[i].
5 BHA ann an làithibh Heroid rìgh
Iudea[k], sagart àraidh d'am
b'ainm Sacharias, de sheal[1] Abia[m]: agus
*bha* a bhean de nigheanaibh Aaroin, agus
*b'*ainm dhi Elisabet.
6 Agus bha iad le 'chéile ionraic ann
am fianuis Dhé[p], ag imeachd ann an uile
àitheantaibh agus orduighibh an Tigh-
earna, gu neo-lochdach.
7 Agus cha robh duine cloinne aca, do
bhrìgh gu-n robh Elisabet neo-thorrach,
agus bha iad le 'chéile aos-mhor.
8 Agus tharladh, am feadh a bha esan
a' frithealadh mar shagart an làthair Dhé
ann an ordugh a sheala,
9 A réir gnàtha na sagartachd, b'e a
chrannchur tùis a losgadh[a], air dha dol
a steach do theampull an Tighearn'.
10 Agus bha coimhthional an t-sluaigh
uile a' deanamh urnuigh a muigh[b], ri àm
na tùise.
11 Agus chunnacas leis-san aingeal an
Tighearna 'n a sheasamh air taobh deas
altarach na tùise[c].
12 Agus an uair a chunnaic Sacharias e,
bha e fo thrioblaid, agus thuit eagal air[e].
13 Ach thubhairt an t-aingeal ris, Na
gabh eagal, a Shachariais; oir fhuair
d'urnuigh éisdeachd, agus beiridh do
bhean Elisabet mac dhuit, agus bheir thu
Eoin mar ainm air[g].
14 Agus bithidh aoibhneas agus subh-
achas ort; agus ni mòran gairdeachas r'a
bhreith[h].
15 Oir bithidh e mòr an làthair an
Tighearn'[j], agus cha-n òl e fìon no deoch
làidir[l]; agus bithidh e air a lìonadh leis
an Spiorad Naomh[n], eadhon o bhroinn
a mhàthar.
16 Agus pillidh e mòran de chloinn Is-
raeil chum an Tighearn' an Dé[o].
17 Agus théid e roimhe-san ann an
spiorad agus ann an cumhachd Eliais[q], a
thionndadh cridhe nan aithriche chum na
cloinne, agus nan eas-umhal gu gliocas
nam fìrean[r], a dh'ulluchadh pobuill deas
do an Tighearn'.

An seathamh bliadhna roimh 'n chunntas choitchionn, ris an abrar Bliadhn' ar Tighearna.

[a] 1 Each. 23. 15
2 Each. 29. 11
[b] Lebh. 16. 17
Tais. 8. 3, 4
[c] Ecs. 30. 1
Tais. 8. 3, 4
[d] Eoin 15. 27
Eabh. 2. 3
2 Pe. 1. 16
1 Eoin 1. 1
[e] Bre. 13. 22
[f] Gnio. 1. 1
[g] rann. 60, 63
[h] rann 58
[i] Eoin 20. 31
[j] caib. 7. 28
[k] Mat. 2. 1
[l] Air. 6. 3
[1] *chùrsa.*
[m] 1 Ea. 24. 10
Neh. 12. 4, 17
[n] Ier. 1. 5
[o] Mat. 3. 5, 6
[p] Gen. 7. 1
1 Ri. 9. 4
Iob 1. 1
[q] Mal. 4. 5, 6
Mat. 11. 14
[r] Sa. 111. 10

18 Agus thubhairt Sacharias ris an aingeal, Cionnus a bhitheas fhios so agam? oir is seann duine mise, agus tha mo bhean aos-mhor.

19 Agus fhreagair an t-aingeal agus thubhairt e ris, Is mise Gabriel[b] a sheasas an làthair Dhé; agus chuireadh mi a labhairt riut-sa[c], agus a dh'innseadh an naidheachd mhaith so dhuit.

20 Agus, feuch, bithidh tu balbh agus gun chomas labhairt, gus an là anns an tig na nithe so gu crìch, a chionn nach do chreid thu mo bhriathra-sa, a bhitheas air an coimhlionadh 'n an àm féin[e].

21 Agus bha am pobull a' feitheamh ri Sacharias, agus b'iongantach leo a' mhoille a rinn e 's an teampull.

22 Agus an uair a thàinig e mach, cha b'urrainn e labhairt riu: agus thuig iad gu fac e sealladh *nèamhaidh* 's an teampull: oir bha e 'smèideadh orra, agus dh'fhan e 'n a thosd.

23 Agus tharladh, an uair a choimhlionadh làithean a fhrithealaidh, gu-n deachaidh e d'a thigh féin.

24 Agus an déigh nan làithean sin dh'fhàs a bhean Elisabet torrach, agus dh'fholaich si i féin ré chùig miosan, ag ràdh,

25 Is ann mar so a rinn an Tighearna dhomh anns na làithibh air an d'amhairc e orm, a thogail diom mo mhaslaidh am measg dhaoine[g].

26 Agus anns an t-seathamh mìos, chuireadh an t-aingeal Gabriel o Dhia, gu baile de Ghalile, d'am b'ainm Nasaret,

27 Dh'ionnsuidh òighe[h] a bha fo cheangal-pòsaidh aig fear d'am b'ainm Ioseph, de thigh Dhaibhidh; agus *b'e* ainm na h-òighe Muire.

28 Agus air dol a steach do an aingeal d'a h-ionnsuidh, thubhairt e, Fàilte dhuit, O thusa d'an do nochdadh mòr dheadh-ghean[k], *tha* an Tighearna maille riut: *is* beannaichte thu am measg bhan.

29 Agus an uair a chunnaic i e, bha i fo thrioblaid inntinn air son a chainnte, agus a' reusonachadh ciod a' ghnè altachabeatha 'dh'fheudadh a bhi 'n so.

30 Agus thubhairt an t-aingeal rithe, Na bitheadh eagal ort, a Mhuire: oir fhuair thu deadh-ghean o Dhia.

31 Agus, feuch, gabhaidh tu a'd' bhroinn[r], agus beiridh tu mac, agus bheir thu Iosa mar ainm air[s].

32 Bithidh e mòr[u], agus goirear Mac an Ti a's ro àirde dheth[v]; agus bheir an Tighearna Dia dha rìgh-chaithir athar féin Daibhidh[x].

33 Agus bithidh e 'n a Rìgh air tigh Iacoib gu bràth[z], agus cha bhi crìoch air a rìoghachd.

34 Agus thubhairt Muire ris an aingeal, Cionnus a bhitheas so, do bhrìgh nach 'eil aithne agam-sa air fear?

35 Agus fhreagair an t-aingeal agus thubhairt e rithe, Thig an Spiorad

An seathamh bliadhna 10imh 'n chunntas choitchionn, ris an abrar Bliadhn' ar Tighearna.

[a] Marc. 1. 1 Eoin 1. 34 Ròm. 1. 4
[b] Dan. 8. 16
[c] Eabh. 1. 14
[d] Mat. 19. 26 Ròm. 4. 21
[e] Gen. 18. 10
[f] Bre. 5. 24
[g] Gen. 30. 23 1 Sam. 1. 6 Isa. 54. 1, 4
[h] Mat. 1. 18
[i] 1 Sam. 2. 1 Salm 34. 2, 3
[j] Hab. 3. 18
[k] Dan. 9. 23
[l] Salm 136. 23
[m] caib. 11. 27 Mal. 3. 12
[n] Salm 126. 2, 3 Eph. 3. 20
[o] Gen. 17. 7 Ecs. 20. 6 Salm 103. 17
[p] Salm 98. 1 Isa. 51. 9 63. 5
[q] 1 Sam. 2. 9 Dan. 4. 37
[r] Isa. 7. 14 Mat. 1. 21
[s] caib. 2. 21
[t] Iob 5. 11 Salm 107. 40, 41
[u] Mat. 12. 42 Phil. 2. 9-11
[v] Eoin 6. 69 Eabh. 1. 2-8
[w] 1 Sam. 2. 5 Salm 107. 9
[x] 2 Sam. 7. 11, 12 Isa. 9. 6, 7
[y] caib. 18. 11-14
[z] Dan. 7. 14, 27 Eabh. 1. 8
[a] Salm 89. 3
[b] Gen. 17. 19 Salm 132. 11

Naomh ort, agus cuiridh cumhachd an Ti a's àirde sgàil ort: uime sin an ni naomh sin a bheirear leat, goirear Mac Dhé dheth[a].

36 Agus, feuch, do bhana-charaid Elisabet, tha ise féin torrach air mac 'n a sean aois; agus is e so an seathamh mìos dhise d'an goirteadh bean neo-thorrach;

37 Oir cha-n 'eil ni sam bith do-dheanamh do Dhia[d].

38 Agus thubhairt Muire, Feuch banoglach an Tighearna; bitheadh e dhomhsa a réir d'fhocail. Agus dh'fhalbh an t-aingeal uaipe.

39 Agus air éirigh do Mhuire 's na làithibh sin, chaidh i le cabhaig do dhùthaich nam beann, gu baile de Iuda,

40 Agus chaidh i steach do thigh Shachariais, agus chuir i fàilte air Elisabet.

41 Agus tharladh, an uair a chual' Elisabet beannachadh Mhuire, gu-n do leum an naoidhean 'n a broinn: agus lìonadh Elisabet leis an Spiorad Naomh.

42 Agus ghlaodh i mach le guth àrd, agus thubhairt i, *Is* beannaichte thu am measg bhan[f], agus *is* beannaichte toradh do bhronn.

43 Agus cionnus *a dh'éirich* so dhomhsa, gu-n tigeadh màthair mo Thighearn' a m'ionnsuidh?

44 Oir feuch, co luath as a thàinig fuaim do bheannachaidh a'm' chluasaibh, bhriosg an naoidhean le aoibhneas ann am bhroinn.

45 Agus is beannaichte ise a chreid: oir coimhlionar na nithe a labhradh rithe leis an Tighearn'.

46 Agus thubhairt Muire, Tha m'anam ag àrd-mholadh an Tighearn'[i],

47 Agus tha mo spiorad a' deanamh gairdeachais ann an Dia mo Shlànuighear[j]:

48 Do bhrìgh gu-n d'amhairc e air staid ìosail a bhanoglaich[l]: oir feuch, o so suas goiridh gach linn beannaichte mi[m].

49 Do bhrìgh gu-n d' rinn an Ti a tha cumhachdach nithe mòra dhomh[n]; agus *is* naomh 'ainm.

50 Agus *tha* a thròcair-san o linn gu linn[o], do'n dream d'an eagal e.

51 Nochd e neart le 'ghairdean[p], sgap e na h-uaibhrich ann an smuaintibh an cridhe féin[q].

52 Thug e nuas na daoine cumhachdach o'n caithrichibh rìoghail[t], agus dh'àrdaich e iadsan a bha ìosal.

53 Lìon e an dream a bha ocrach le nithibh maithe[w]; agus chuir e uaith na daoine saoibhir falamh[y].

54 Rinn e còmhnadh ri Israel 'òglach féin[a], ann an cuimhneachadh a thròcair,

55 (Mar a labhair e r'ar n-aithrichibh[b],) do Abraham agus d'a shliochd gu bràth.

56 Agus dh'fhan Muire maille rithe mu thimchioll thri mìosan, agus phill i d'a tigh féin.

57 A nis thàinig làn inbhe Elisabeit,

gu-m bitheadh i air a h-aisead ; agus rug
i mac.
58 Agus chual' a coimhearsnaich agus
a càirdean mar a nochd an Tighearna
mòr-thròcair dhi : agus rinn iad gaird-
eachas maille rithe.
59 Agus tharladh air an ochdamh là
gu-n d'thàinig iad a thimchioll-ghearradh
an naoidhein : agus ghairm iad Sacharias
deth, a réir ainme 'athar.
60 Agus fhreagair a mhàthair, agus
thubhairt i, Ni h-eadh ; ach goirear Eoin
deth.
61 Agus thubhairt iad rithe, Cha-n 'eil
aon neach de d' chàirdibh d'an gairmear
an t-ainm so.
62 Agus smèid iad air 'athair, ciod an
t-ainm a b'àill leis a thoirt air.
63 Agus air iarraidh clàir-sgrìobhaidh
dhasan, sgrìobh e, ag ràdh, Is e Eoin a's
ainm dha. Agus ghabh iad iongantas
uile.
64 Agus air ball dh'fhosgladh a bheul,
agus *dh'fhuasgladh* a theangadh, agus
labhair e, a' moladh Dhé.
65 Agus thàinig eagal air an coimhears-
naich uile : agus dh'aithriseadh na nithe
sin gu léir feadh dùthaich àrd Iudea
uile.
66 Agus iadsan uile a chuala *na nithe
sin*, thaisg iad 'n an cridhe *iad*[e], ag ràdh,
Ciod a' ghnè leinibh a bhitheas an so?
Agus bha làmh an Tighearna maille ris[f].
67 Agus bha Sacharias 'athair air a
lìonadh leis an Spiorad Naomh, agus rinn
e fàidheadaireachd, ag ràdh,
68 Gu ma beannaichte an Tighearna
Dia Israeil, air son gu-n d'fhiosraich e[g],
agus gu-n d' thug e saorsa d'a phobull,
69 Agus gu-n do thog e suas dhuinne
adharc slàinte[i], ann an tigh Dhaibhidh
'òglaich féin ;
70 A réir mar a labhair e le beul
'fhàidhean naomha féin[j], a bha ann o
thoiseach an t-saoghail ;
71 A thoirt saorsa dhuinn o ar naimhd-
ibh, agus o làimh na muinntir sin uile
le'm fuathach sinn :
72 A choimhlionadh na tròcair *a gheall
e* d'ar n-aithrichibh, agus a chuimhneach-
adh a choimhcheangail naoimh féin[l]:
73 Na mionnan a mhionnaich e d'ar
n-athair Abraham[n],
74 Gu-n tugadh e dhuinn, air dhuinn a
bhi air ar saoradh o làimh ar naimhde,
gu-n deanamaid seirbhis dha as eugmhais
eagail[q].
75 Ann an naomhachd agus ann am fìr-
eantachd 'n a làthair féin[r], uile làithean
ar beatha.
76 Agus thusa, a leinibh, goirear dhìot
Fàidh an Ti a 's àirde : oir théid thu roimh
aghaidh an Tighearn[s], a dh'ulluchadh a
shlighe ;
77 A thoirt eòlais na slàinte d'a phobull,
ann am maitheanas am peacaidhean[v],
78 Troimh thròcair ro mhòr ar Dé-ne,

An cùig-
eamh bliadh-
na roimh 'n
chunntas
choitchionn,
ris an abrar
Bliadhn' ar
Tighearna.

[a] Isa. 9. 2
Mal. 4. 2
[b] Isa. 42. 7
[c] Mat. 3. 1
11. 7

1 'S a Ghréigis, *an saoghal àitichte.*
2 *ainmean an t-sluaigh a sgrìobhadh ann an leabhar-cuimhne.*

[d] Gnio. 5. 37
[e] caib. 2. 19, 51
[f] Salm 80. 17
Gnio. 11. 21
[g] Salm 72. 18
[h] Mat. 1. 25
[i] Salm 111. 9
[j] Ier. 23. 5, 6
Dan. 9. 24
[k] Ecs. 16. 10
1 Ri. 8. 11
[l] Lebh. 26. 42
Salm 105. 8-10
Ese. 16. 60
[m] Gen. 12. 3
Col. 1. 23
[n] Gen. 22. 16, 17
[o] Isa. 9. 6
[p] Gnio. 2. 36
10. 36
[q] Seph. 3. 15, 17
[r] Tit. 2. 11, 12
1 Pead. 1. 14, 15
[s] Mal. 3. 1
[t] caib. 19. 38
Tais. 5. 13
[u] Isa. 57. 19
[v] Gnio. 5. 31

leis an d'fhiosraich an ùr-mhaduinn o'n
ionad a's àirde sinn[a],
79 A thoirt soluis dhoibhsan a tha 'n an
suidhe ann an dorchadas agus ann an
sgàil a' bhàis[b], a threòrachadh ar cos air
slighe na sìthe.
80 Agus dh'fhas an leanabh, agus
neartaicheadh 'an spiorad e, agus bha e
's an fhàsach gu là 'fhoillseachaidh do
Israel[c].

## CAIB. II.

1 *Mheas Augustus Impireachd nan Ròmanach uile.* 6 *Breith Chriosd :* 8 *chuir aingeal so an céill do na buachaillibh :* 13 *thug mòran diubh cliù do Dhia air a shon.* 21 *Tha Criosd air a thimchioll-ghearradh.*

AGUS tharladh 's na làithibh sin, gu-n
deachaidh ordugh a mach o Cheasar
Augustus, an domhan[1] uile a mheas[2].
2 (Agus rinneadh an ceud mheas so
'n uair a bha Cirenius 'n a uachdaran air
Siria[d].)
3 Agus chaidh iad uile chum a bhi air
am meas, gach aon fa leth d'a bhaile
féin.
4 Agus chaidh Ioseph mar an ceudna
suas o Ghalile, á baile Nasaret, do Iudea,
gu baile Dhaibhidh, d'an gairmear Bet-
lehem, (do bhrìgh gu robh e de thigh agus
de shliochd Dhaibhidh,)
5 Chum gu-m bitheadh e air a mheas
maille ri Muire a bha fo cheangal-pòsaidh
dha, agus i mòr-thorrach.
6 Agus tharladh, am feadh a bha iad
an sin, gu-n do choimhlionadh làithean a
h-inbhe, chum i 'bhi air a h-aisead.
7 Agus rug i a ceud-ghin mic[h], agus
phaisg i e ann am brat-spéilidh, agus
chuir i 'n a luidhe ann am prasaich e ; do
bhrìgh nach robh àit' aca 's an tigh-òsda.
8 Agus bha anns an dùthaich sin buach-
aillean a' fantuinn a muigh, agus a' dean-
amh faire-oidhche air an treud.
9 Agus, feuch, thàinig aingeal an Tigh-
earn' orra, agus dhealraich glòir an Tigh-
earna[k] mu'n timchioll ; agus ghabh iad
eagal mòr.
10 Agus thubhairt an t-aingeal riu, Na
bitheadh eagal oirbh : oir feuch, tha mi
ag innseadh dhuibh deadh sgeoil mhòr-
aoibhneis, a bhitheas do'n uile shluagh[m]:
11 Oir rugadh dhuibh[o] an diugh
Slànuighear, ann am baile Dhaibhidh,
neach a's e Criosd an Tighearna[p].
12 Agus bithidh so 'n a chomharadh
dhuibh : Gheibh sibh an naoidhean paisgte
ann am brat-spéilidh, 'n a luidhe ann am
prasaich.
13 Agus air ball bha maille ris an aingeal
cuideachd mhòr a dh'armailtibh nèimh,
a' moladh Dhé, agus ag ràdh,
14 Glòir do Dhia anns na h-àrdaibh[t],
agus air talamh sìth[u], deadh-ghean do
dhaoinibh.
15 Agus tharladh, an uair a dh'fhalbh
na h-aingil uatha do nèamh, gu-n dubhairt

na buachaillean r'a chéile, Rachamaid a
nis eadhon do Bhetlehem, agus faiceamaid
an ni so a rinneadh, a dh'fhoillsich an
Tighearna dhuinn.
16 Agus thàinig iad gu grad, agus fhuair
iad Muire agus Ioseph, agus an leanabh
'n a luidhe 's a' phrasaich.
17 Agus an uair a chunnaic iad *sin*,
dh'aithris iad an ni a dh'innseadh dhoibh
mu thimchioll an leinibh so.
18 Agus ghabh gach neach a chuala so,
iongantas ris na nithibh sin a dh'innseadh
dhoibh leis na buachaillibh.
19 Ach ghléidh Muire na nithe sin
uile[c], a' beachd-smuaineachadh orra 'n a
cridhe.
20 Agus phill na buachaillean, a' tabh-
airt glòire agus molaidh do Dhia air son
nan nithe sin uile a chual' agus a chunnaic
iad, a réir mar a labhradh riu.
21 Agus an uair a choimhlionadh ochd
làithean chum an leanabh a thimchioll-
ghearradh[e], thugadh IOSA mar ainm air[f],
eadhon an t-ainm a ghairm an t-aingeal
deth mu-n do ghabhadh 's a' bhroinn e.
22 Agus an uair a choimhlionadh làith-
ean a glanaidh, a réir lagha Mhaois[g], thug
iad esan gu Ierusalem, chum a thaisbean-
adh do an Tighearna;
23 (Mar tha e sgrìobhta ann an lagh an
Tighearna, Gach ceud-ghin mic a dh'fhos-
glas a' bhrù[i], gairmear naomh do an
Tighearn' e;)
24 Agus a thoirt ìobairt a réir mar
theirear ann an lagh an Tighearna, dà
thurtur, no dà choluman òg[j].
25 Agus, feuch, bha duine ann an Ieru-
salem d'am b'ainm Simeon; agus bha an
duine so ionraic agus diadhaidh, agus bha
dùil aige ri sòlas Israeil[l]: agus bha an
Spiorad Naomh air.
26 Agus dh'fhoillsicheadh dha leis an
Spiorad Naomh, nach faiceadh e bàs, gus
am faiceadh e Criosd an Tighearn'.
27 Agus thàinig e le treòrachadh an
Spioraid do'n teampull: Agus an uair a
thug na pàrantan an leanabh Iosa a stigh,
chum gu-n deanadh iad air a shon a réir
gnàthachaidh an lagha,
28 An sin ghlac esan 'n a uchd e, agus
bheannaich e Dia, agus thubhairt e,
29 A nis, a Thighearna, tha thu 'leig-
eadh do d' sheirbhiseach siubhal ann an
sìth[n], a réir d'fhocail;
30 Oir chunnaic mo shùilean do
shlàinte[o],
31 A dh'ulluich thu roimh ghnùis nan
uile shluagh:
32 Solus a shoillseachadh nan Cinn-
each[q], agus glòir do phobuill Israeil.
33 Agus ghabh Ioseph agus a mhàthair
iongantas mu na nithibh a labhradh uime.
34 Agus bheannaich Simeon iad, agus
thubhairt e ri Muire a mhàthair, Feuch,
chuireadh an *leanabh* so chum tuiteam
agus aiseirigh[s] mhòran ann an Israel, agus
'n a chomharadh an aghaidh an labhrar[t]:

An ceath-
ramh bliadh-
na roimh 'n
chunntas
choitchionn,
ris an abrar
Bliadhn' ar
Tighearna.

---

[a] Eoin 7. 12, 40-43; 9. 16, 19; Gnio. 28. 24-29
[b] Gnio. 26. 7; 1 Tim. 5. 5
[c] caib. 1. 66; Gen. 37. 11
[d] caib. 24. 21; Marc. 15. 43
[e] Lebh. 12. 3
[f] caib. 1. 31; Mat. 1. 21
[g] Lebh. 12. 2, &c.
[h] Ecs. 23. 15; Deut. 16. 1
[i] Ecs. 13. 12; Air. 8. 17
[j] Lebh. 12. 8
[k] Salm 122. 1-4
[l] rann 19; Dan. 7. 28
[m] caib. 4. 22, 32; Mat. 7. 28; Marc. 1. 22; Eoin 7. 15, 46
[n] Gen. 46. 30; Isa. 57. 2
[o] Gen. 49. 18; Isa. 52. 10
[p] Eoin 5. 17; 9. 4
[q] Isa. 42. 6; 49. 6; 60. 1-3; Gnio. 13. 47
[r] rann 19
[s] Isa. 8. 14; Ròm. 9. 32, 33; 1 Cor. 1. 23, 24; 2 Cor. 2. 16; 1 Pead. 2. 7, 8
[t] Salm 69. 9-12; Isa. 8. 18; Mat. 11. 19; Gnio. 28. 22

35 (Agus théid claidheamh troimh
d' anam-sa féin,) chum gu foillsichear
smuainte cridheacha mhòran[a].
36 Agus bha Anna ban-fhaidh, nighean
Phanueil, de thréibh Aseir; *bha* i ro
aosmhor, agus chaith i seachd bliadhna
maille ri fear o àm dhi 'bhi 'n a h-òigh:
37 Agus bu bhantrach i mu thimchioll
ceithir bliadhna agus ceithir fichead a
dh'aois, nach deachaidh o'n teampull, a'
deanamh seirbhis *do Dhia* a là agus a
dh'oidhche le trasg agus le urnuigh[b].
38 Agus air teachd dhise a stigh 's an
uair sin féin, thug i moladh do an Tigh-
earn', agus labhair i m'a thimchioll riusan
uile aig an robh sùil ri saorsa ann an Ieru-
salem[d].
39 Agus an uair a choimhlion iad na
h-uile nithe a réir lagha an Tighearna,
phill iad do Ghalile, d'am baile féin
Nasaret.
40 Agus dh' fhàs an leanabh, agus
neartaicheadh ann an spiorad e, air a
lìonadh le gliocas; agus bha gràs Dhé
air.
41 Agus chaidh a phàranta gach bliadh-
na gu Ierusalem, aig féill na càisge[h].
42 Agus an uair a bha e dà bhliadhna
dheug a dh'aois, chaidh iad suas gu Ieru-
salem, a réir gnàtha na féille.
43 Agus air coimhlionadh nan làithean
sin doibh, an uair a phill iadsan, dh'fhan
an leanabh Iosa 'n an déigh ann an Ieru-
salem; agus cha robh fios aig Ioseph no
aig a mhàthair air a sin.
44 Ach air dhoibh a shaoilsinn gu robh
e 's a' chuideachd[k], dh'imich iad astar là;
agus dh'iarr iad e measg an càirdean, agus
an luchd-eòlais.
45 Agus an uair nach d'fhuair iad e,
phill iad gu Ierusalem, 'g a iarraidh.
46 Agus tharladh an déigh thri làith-
ean, gu-n d'fhuair iad e 's an teampull,
'n a shuidhe 'am meadhon an luchd-
teagaisg, araon 'g an éisdeachd, agus a'
cur cheisd orra.
47 Agus ghabh a' mhuinntir a chual' e
uile iongantas r'a thuigse[m] agus r'a fhreag-
raibh.
48 Agus an uair a chunnaic iad e, ghlac
uamhas iad: agus thubhairt a mhàthair
ris, A mhic, c'ar son a rinn thu mar so
oirnn? feuch, bha d'athair agus mise gu
brònach 'g ad iarraidh.
49 Agus thubhairt esan riu, C'ar son a
bha sibh 'g am iarraidh? nach robh fhios
agaibh gu-m bu chòir dhòmh-sa 'bhi ann
an tigh m'Athar[p]?
50 Agus cha do thuig iadsan an ni a
labhair e riu.
51 Agus chaidh e sìos maille riu, agus
thàinig e gu Nasaret, agus bha e ùmhal
doibh: ach ghléidh a mhàthair na nithe
sin uile 'n a cridhe[r].
52 Agus thàinig Iosa air aghaidh ann an
gliocas agus 'am meudachd, agus ann an
deadh-ghean aig Dia, agus aig daoinibh.

## CAIB. III.

*1 Searmonachadh Eoin Baistidh. 15 'Fhianuis mu thimchioll Chriosd. 20 Chuir Herod Eoin 'am prìosan. 21 Bhaisteadh Criosd, agus fhuair e fianuis o nèamh. 23 Aois agus sinnsireachd Chriosd.*

ANIS anns a' chùigeamh bliadhna deug
a dh'impireachd Thiberiuis Cheas-
air, air bhi do Phontius Pilat 'n a uachd-
aran air Iudea, agus Herod 'n a thetrarc
air Galile, agus Philip a bhràthair 'n a
thetrarc air Iturea agus dùthaich
Thrachonitis, agus Lisanias 'n a thetrarc
air Abilene,
2 An uair a bha Annas agus Caiaphas
'n an àrd-shagartaibh[c], thàinig focal Dhé
chum Eoin, mhic Shachariais, anns an
fhàsach.
3 Agus thàinig e do'n dùthaich mu
thimchioll Iordain[f], a' searmonachadh
baistidh an aithreachais[g], chum maith-
eanais pheacaidhean ;
4 Mar tha e sgrìobhta ann an leabhar
bhriathra an fhàidh Esaiais, ag ràdh[i],
Guth an ti a dh'éigheas anns an fhàsach,
Ulluichibh slighe an Tighearna, deanaibh
a cheuman dìreach.
5 Bithidh gach gleann air a lìonadh,
agus gach beinn agus cnoc air an ìsleach-
adh ; agus bithidh na nithe cama air an
deanamh dìreach, agus na slighean garbha
air an deanamh réidh ;
6 Agus chi gach uile fheòil slàinte Dhé.
7 Uime sin thubhairt e ris an t-sluagh
a thàinig a mach chum bhi air am baist-
eadh leis, A shìol nan nathraiche nimhe[k],
cò thug rabhadh dhuibh-se teicheadh o'n
fheirg a tha ri teachd[m]?
8 Air an aobhar sin thugaibh a mach
toradh iomchuidh an aithreachais[o], agus
na tòisichibh air a ràdh annaibh féin, Tha
Abraham 'n a athair againn[q]: oir tha mi
ag ràdh ruibh, gur comasach Dia de na
clachaibh so air clann a thogail suas do
Abraham.
9 Agus a nis féin tha an tuagh air a'
cur ri bun nan craobh : air an aobhar sin
gach craobh nach toir a mach toradh
maith, gearrar sìos i[s], agus tilgear 's an
teine i.
10 Agus dh'fhiosraich an sluagh dheth,
ag ràdh, Ciod uime sin a ni sinne?
11 Agus fhreagair esan agus thubhairt
e riu, An ti aig am bheil dà chòta, roinn-
eadh e ris an ti aig nach 'eil[t]; agus an ti
aig am bheil biadh, deanadh e mar an
ceudna.
12 Agus thàinig mar an ceudna cìs-
mhaoir[u] gu bhi air am baisteadh, agus
thubhairt iad ris, A Mhaighstir, ciod a ni
sinne?
13 Agus thubhairt esan riu, Na dean-
aibh[1] ni air bith os ceann na dh'orduich-
eadh dhuibh[x].
14 Agus dh'fhiosraich na saighdearan
mar an ceudna dheth, ag ràdh, Agus ciod
a ni sinne? Agus thubhairt e riu, Na
deanaibh fòirneart air neach sam bith,
no casaid-bhréige, agus bithibh toilichte
le 'ur tuarasdal.
15 Agus air bhi do'n phobull a' feith-
eamh, agus na h-uile dhaoine a' reuson-
achadh 'n an cridheachaibh féin mu thim-
chioll Eoin, am b'e Criosd a bh'ann ;
16 Fhreagair Eoin, ag ràdh riu uile,
Tha mise gu dearbh 'g 'ur baisteadh le
uisge[a]; ach tha neach a' teachd a's
cumhachdaiche na mise, agus cha-n airidh
mise air barr-iall a bhròg fhuasgladh :
baistidh esan sibh leis an Spiorad Naomh,
agus le teine.
17 Aig am bheil a ghuit 'n a làimh[b],
agus ro-ghlanaidh e 'ùrlar, agus cruinn-
ichidh e an cruithneachd d'a thigh-tasg-
aidh[d]; ach loisgidh e am moll le teine
nach fheudar a mhùchadh[e].
18 Agus ag earalachadh mòran de nith-
ibh eile, shearmonaich e do'n t-sluagh.
19 Ach air do Herod an tetrarc a bhi
air a chronachadh leis[h] air son Herodiais
bean a bhràthar (Philip,) agus air son
gach olc a rinn Herod,
20 Chuir e so ris gach olc eile, gu-n do
dhruid e Eoin ann am prìosan.
21 Agus tharladh, an uair a bha 'n
sluagh uile air am baisteadh, air do Iosa
mar an ceudna 'bhi air a bhaisteadh[j],
agus e ri ùrnuigh, gu-n d' fhosgladh
nèamh,
22 Agus gu-n d' thàinig an Spiorad
Naomh a nuas air ann an coslas corporra,
mar choluman, agus gu-n d' thàinig guth
o nèamh, ag ràdh, Is tusa mo Mhac
gràdhach[l], anns am bheil mo mhòr-
thlachd[n].
23 Agus thòisich Iosa féin air bhi
mu thimchioll deich bliadhna fichead a
dh'aois[p], air dha 'bhi, (a réir barail
*dhaoine*[r],) 'n a mhac do Ioseph, *mac*
Heli,
24 *Mhic* Mhatait, *mhic* Lebhi, *mhic*
Mhelchi, *mhic* Ianna, *mhic* Ioseiph,
25 *Mhic* Mhatatiais, *mhic* Amois, *mhic*
Nauim, *mhic* Esli, *mhic* Nage,
26 *Mhic* Mhaait, *mhic* Mhatatiais, *mhic*
Shemei, *mhic* Ioseiph, *mhic* Iudah,
27 *Mhic* Ioanna, *mhic* Rhesa, *mhic* Sho-
robabeil, *mhic* Shalatieil, *mhic* Neri,
28 *Mhic* Mhelchi, *mhic* Adi, *mhic* Chos-
aim, *mhic* Elmodaim, *mhic* Eir,
29 *Mhic* Iose, *mhic* Elieseir, *mhic* Io-
reim, *mhic* Mhatait, *mhic* Lebhi,
30 *Mhic* Shimeoin, *mhic* Iudah, *mhic*
Ioseiph, *mhic* Ionain, *mhic* Eliacim,
31 *Mhic* Mhelea, *mhic* Mhainain, *mhic*
Mhatata, *mhic* Natain[v], *mhic* Dhaibhidh,
32 *Mhic* Iese[w], *mhic* Obeid, *mhic* Bhoos,
*mhic* Shalmoin, *mhic* Naasoin,
33 *Mhic* Aminadaib, *mhic* Araim, *mhic*
Esroim, *mhic* Phareis, *mhic* Iudah,
34 *Mhic* Iacoib, *mhic* Isaaic, *mhic* Abra-
haim[y], *mhic* Thara, *mhic* Nachoir,
35 *Mhic* Sharuich, *mhic* Ragau, *mhic*
Phaleic, *mhic* Ebeir, *mhic* Shala,

B.C. 31.

a Mat. 3. 11, 12
Gnio. 1. 5
2. 2, 3
11. 15, 16
b Ier. 15. 7, 19
c Eoin 11. 49, 51
18. 13
Gnio. 4. 6
d Mic. 4. 12
Mat. 13. 30
e Salm 1. 4
Salm 21. 9
Marc. 9. 44, 48
f Mat. 3. 1
Marc. 1. 4
g caib. 1. 77
h Mat. 14. 3
Marc. 6. 17
i Isa. 40. 3
j Mat. 3. 13, &c.
Eoin 1. 32, &c.
k Mat. 3. 7
l Salm 2. 7-11
m 1 Tes. 1. 10
n Isa. 42. 1
o Gnio. 26. 20
p Air. 4. 3
q Eoin 8. 33, 39
Ròm. 9. 7, 8
r Mat. 13. 55
Eoin 6. 42
s caib. 13. 7, 9
Mat. 7. 19
t Isa. 58. 7-11
1 Eoin 3. 17
u caib. 7. 29
Mat. 21. 32
v 2 Sam. 5. 14
Sech. 12. 12
w Rut 4. 18, 22
1 *na tagraibh.*
x caib. 19. 8
1 Cor. 6. 10
y Gen. 11. 24-26

36 *Mhic* Chainain, *mhic* Arphacsaid[a],
*mhic* Shem, *mhic* Noe, *mhic* Lameich[c],
37 *Mhic* Mhatusala, *mhic* Enoich, *mhic*
Iareid, *mhic* Mhaleleeil, *mhic* Chainain,
38 *Mhic* Enois, *mhic* Shet, *mhic* Adh-
aimh, *mhic* Dhé[e].

## CAIB. IV.

1 *Buaireadh agus trasg Chriosd:* 13 *thug e buaidh air an diabhul;* 14 *thòisich e ri searmonachadh.* 16 *Ghabh pobull Nasaret iongantas r'a bhriathraibh gràsmhor.* 33 *Leighis e duine 's an robh deamhan,* 38 *agus màthair-chéile Pheadair, &c.*

AGUS air do Iosa 'bhi làn de'n Spiorad
Naomh[h], phill e air ais o Iordan,
agus threòraicheadh e leis an Spiorad do'n
fhàsach,
2 Agus bha e air a bhuaireadh ré dhà
fhichead là leis an diabhul; agus cha d'ith
e ni sam bith anns na làithibh sin[l]: agus
air dhoibh a bhi air an crìochnachadh, an
sin dh'fhàs e ocrach.
3 Agus thubhairt an diabhul ris, Ma's
tu Mac Dhé, abair ris a' chloich so a bhi
'n a h-aran.
4 Agus fhreagair Iosa e, ag ràdh, Tha
e sgrìobhta[m], nach ann le aran a mhàin a
thig duine beò, ach le gach uile fhocal
Dhé.
5 Agus air do'n diabhul a thoirt gu
beinn àird, nochd e dha uile rìoghachdan
an domhain ann am mionaid aimsir.
6 Agus thubhairt an diabhul ris, Bheir
mise an cumhachd so uile dhuit, agus an
glòir; oir thugadh dhomh-sa sin[o]; agus
bheir mi e do neach air bith a's toil
leam.
7 Uime sin ma ni thu aoradh dhomh-
sa, is leat iad uile.
8 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e
ris, Tàr air mo chùlaobh, a Shatain: oir
tha e sgrìobhta, Ni thu aoradh do an
Tighearna do Dhia[r], agus dhàsan 'n a
aonar ni thu seirbhis.
9 Agus thug se e gu Ierusalem, agus
chuir e air binnein an teampuill e, agus
thubhairt e ris, Ma's tu Mac Dhé, tilg
thu féin sìos á so:
10 Oir tha e sgrìobhta, Bheir e àithne
d'a ainglibh mu d' thimchioll[u], thusa a
choimhead;
11 Agus togaidh iad suas thu 'n an
làmhan, air eagal gu-m buail thu, uair
air bith, do chos air cloich.
12 Agus air freagairt do Iosa thubhairt
e ris, A dùbhradh, Na buair thusa an
Tighearna do Dhia[w].
13 Agus an uair a chrìochnaich an
diabhul am buaireadh uile, dh'imich e
uaith ré tamuill[x].
14 Agus phill Iosa ann an cumhachd
an Spioraid[y] chum Ghalile: agus chaidh
'iomradh-san air feadh na dùthcha mu'n
cuairt gu h-iomlan.
15 Agus theagaisg e 'n an sionagogaibh,
a' faotainn glòire o na h-uile dhaoinibh.

B.C. 31.

[a] Gen. 11. 12
[b] Mat. 2. 23
[c] Gen. 5. 25
[d] Mat. 13. 54
Eoin 18. 20
[e] Gen. 1. 26, 27
[f] Isa. 61. 1
[g] Salm 34. 18
51. 17
147. 3
Isa. 57. 15
[h] Mat. 4. 1, &c.
Marc. 1. 12, &c.
[i] Salm 146. 8
Isa. 29. 18
[j] Isa. 42. 3
Mat. 12. 20
[k] Isa. 61. 2
63. 4
[l] Ecs. 34. 28
1 Ri. 19. 8
[m] Deut. 8. 3
[n] caib. 2. 47
Salm 45. 2
Isa. 50. 4
Mat. 13. 54
Marc. 6. 2
[o] Eoin 12. 31
14. 30
Eph. 2. 2
Tais. 13. 2, 7
[p] Mat. 4. 13
11. 23, &c.
[q] Mat. 13. 57
Eoin 4. 44
[r] Deut. 6. 13
10. 20
[s] Seum. 5. 17
[t] 1 Ri. 17. 9
[u] Salm 91. 11
[v] 2 Ri. 5. 14
[w] Deut. 6. 16
[x] caib. 22. 53
Eoin 14. 30
[y] Eoin 4. 43
Gnio. 10. 37
[z] Eoin 8. 59
10. 39

16 Agus thàinig e gu Nasaret[b], far an
d'àraicheadh e: agus chaidh e steach,
mar bu ghnàth leis[d], air là na sàbaid do'n
t-sionagog, agus dh'éirich e 'n a sheas-
amh chum leughaidh.
17 Agus thugadh dha leabhar an fhàidh
Esaiais; agus air fosgladh an leabhair
dha, fhuair e an t-àit' anns an robh e
sgrìobhta,
18 Tha Spiorad an Tighearn' orm[f], do
bhrìgh gu-n d'ung e mi a shearmonachadh
an t-soisgeil do na bochdaibh; chuir e mi
a shlànuchadh na muinntir aig am bheil
an cridhe briste[g], a ghairm fuasglaidh do
na braighdibh, agus aiseag an radhairc
do na doill[i], a thoirt saorsa do'n mhuinn-
tir a tha brùite[j],
19 A shearmonachadh bliadhna thait-
nich an Tighearn'[k].
20 Agus air dùnadh an leabhair dha,
thug e do'n fhear-fhrithealaidh e, agus
shuidh e: agus bha sùilean na bha 's an
t-sionagog uile a' geur-amharc air.
21 Agus thòisich e air a ràdh riu, An
diugh tha an sgrìobtuir so air a choimh-
lionadh ann 'ur cluasaibh-se.
22 Agus thug iad uile fianuis da, agus
ghabh iad iongantas ris na briathraibh
gràsmhor[n] a thàinig a mach as a bheul.
Agus thubhairt iad, Nach e so mac
Ioseiph?
23 Agus thubhairt e riu, Gun amharus
thubhairt sibh rium an gnàth-fhocal so,
A léigh, leighis thu féin: ge b'e air bith
iad na nithe a chuala sinn a rinneadh *leat*
'an Capernaum[p], dean mar an ceudna iad
an so a'd' dhùthaich féin.
24 Agus thubhairt e, Gu deimhin tha
mi ag ràdh ruibh, nach 'eil fàidh air bith
taitneach 'n a dhùthaich féin[q].
25 Ach gu firinneach tha mise ag ràdh
ruibh, gu robh mòran bhantrach ann an
Israel 'an làithibh Eliais, an uair a dhruid-
eadh nèamh ré thri bliadhna agus shè
mìosan[s], agus a bha gorta mhòr air feadh
na tìre uile:
26 Ach cha do chuireadh Elias dh'ionn-
suidh aoin diubh, ach gu Sarepta Shidoin[t],
chum mnatha a bha 'n a bantraich.
27 Agus bha mòran lobhar ann an Israel
ri linn Eliseuis an fhàidh: agus cha do
ghlanadh a h-aon aca, ach Naaman an
Sirianach[v].
28 Agus lìonadh iadsan uile a bha 's an
t-sionagog le feirg, an uair a chual' iad na
nithe sin;
29 Agus dh'éirich iad suas, agus thilg
iad a mach as a' bhaile e, agus thug iad
leo e gu malaidh a' chnoic, air an robh
am baile togta, chum a thilgeadh sìos 'an
coinneamh a chinn.
30 Ach air gabhail dhasan troimh am
meadhon dh'fhalbh e[z],
31 Agus chaidh e sìos gu Capernaum,
baile de Ghalile, agus bha e 'g an teagasg
air làithibh na sàbaid:
32 Agus ghabh iad iongantas r'a theag-

asg; do bhrìgh gu-n robh 'fhocal le cumhachd[a].

33 Agus bha anns an t-sionagog duine anns an robh spiorad deamhain neòghloin[b], agus ghlaodh e le guth mòr,

34 Ag ràdh, Leig leinn; ciod e ar gnothuch-ne riut, Iosa o Nasaret? an d' thàinig thu g'ar sgrios? tha fhios agam cò thu[c], Aon naomh Dhé.

35 Agus chronaich Iosa e, ag ràdh, Bi a'd' thosd, agus thig a mach as. Agus air do'n deamhan esan a thilgeadh sìos 'n am meadhon, thàinig e mach as, gun chiùrradh sam bith a dheanamh air.

36 Agus thàinig uamhas orra uile, agus labhair iad r'a chéile, ag ràdh, Ciod a' ghnè cainnte so? oir le ùghdarras agus cumhachd tha e 'toirt orduigh do na spioradaibh neòghlan, agus tha iad a' teachd a mach.

37 Agus chaidh iomradh airsan a mach feadh gach àite de'n dùthaich mu'n cuairt.

38 Agus dh'éirich e as an t-sionagog, agus chaidh e steach do thigh Shimoin: agus bha fiabhrus mòr air màthairchéile Shimoin[f]; agus ghuidh iad air as a leth.

39 Agus air dha seasamh os a ceann, chronuich e am fiabhrus, agus dh'fhàg e i. Agus dh'éirich ise air ball, agus rinn i frithealadh dhoibh.

40 Agus aig dol fodha na gréine, iadsan uile aig an robh daoine euslan le iomadh gnè thinnis, thug iad d'a ionnsuidh iad: agus chuir esan a làmhan air gach aon diubh, agus leighis e iad.

41 Agus chaidh mar an ceudna deamhain a mach á mòran, a' glaodhaich agus ag ràdh, Is tu Criosd Mac Dhé. Agus chronaich e iad, agus cha d'fhulaing e dhoibh labhairt: oir bha fhios aca gu-m b'esan Criosd.

42 Agus air teachd do'n là, chaidh e mach, agus dh'imich e gu àite fàsail: agus bha'n sluagh 'g a iarraidh, agus thàinig iad d'a ionnsuidh, agus b'àill leo a chumail, chum nach rachadh e uatha.

43 Ach thubhairt esan riu, Is éigin dhomh-sa rìoghachd Dhé a shearmonachadh do bhailtibh eile mar an ceudna; oir is ann chum so a chuireadh mi[j].

44 Agus shearmonaich e ann an sionagogaibh Ghalile.

## CAIB. V.

1 *Theagaisg Criosd an sluagh á luing Pheadair;* 4 *le tarruing mhìorbhuilich éisg nochd e cionnus a bha e gu Peadar agus a chompanaich a dheanamh 'n an iasgairean air daoinibh:* 12 *ghlan e neach a bha 'n a lobhar, &c.*

AGUS tharladh, an uair a bha am pobull a' dlùth-theannadh air[n], chum focal Dhé éisdeachd, gu-n do sheas e làimh ri loch Ghenesaret,

2 Agus chunnaic e dà luing 'n an seasamh ri taobh an loch: ach bha na h-iasgairean air dol a mach asda, agus a' nigheadh *an* lìon.

3 Agus chaidh e steach do aon de na longaibh a bu le Simon, agus dh'iarr e air dol a mach beagan o thìr: agus air suidhe dha, theagaisg e an sluagh as an luing.

4 A nis an uair a sguir e de labhairt, thubhairt e ri Simon, Cuir a mach chum na doimhne[d], agus leigibh sìos 'ur lìn chum tarruing.

5 Agus fhreagair Simon, agus thubhairt e ris, A Mhaighstir, shaothraich sinn feadh na h-oidhche uile, agus cha do ghlac sinn ni sam bith: ach air d' fhocal-sa leigidh mi sìos an lìon.

6 Agus an uair a rinn iad so, chuairtich iad tachdar mòr éisg; ionnus gu-n do bhriseadh an lìon.

7 Agus sméid iad air an companaich, a bha 's an luing eile, teachd agus còmhnadh a dheanamh leo. Agus thàinig iad, agus lìon iad an dà luing, ionnus gu-n robh iad 'an inbhe dol fodha.

8 'N uair a chunnaic Simon Peadar *so* thuit e sìos aig glùinibh Iosa, ag ràdh, Imich uam-sa, a Thighearn'[e], oir is duine peacach mi.

9 Oir ghlac uamhas e féin agus iadsan uile a bha maille ris, air son an tarruing éisg a ghlac iad:

10 Agus mar an ceudna Seumas agus Eoin, mic Shebede, a bha 'n an companaich aig Simon. Agus thubhairt Iosa ri Simon, Na bitheadh eagal ort; á so suas glacaidh tu daoine.

11 Agus an uair a thug iad an longa gu tìr, dh'fhàg iad na h-uile nithe[g], agus lean iad esan.

12 Agus an uair a bha esan ann am baile àraidh, feuch duine làn de luibhre[h]: agus air dha Iosa fhaicinn, thuit e sìos air 'aghaidh, agus ghuidh e air, ag ràdh, A Thighearna, ma's toil leat, tha thu comasach air mise a ghlanadh.

13 Agus shìn e *a* làmh, agus bhean e ris, ag ràdh, Is toil leam; bi glan[i]. Agus air ball dh'fhàg an luibhre e.

14 Agus dh'àithn e dha, gun innseadh do neach air bith: Ach imich, agus nochd thu féin do'n t-sagart, agus thoir seachad air son do ghlanaidh, mar a dh'àithn Maois[k], mar fhianuis doibh.

15 Ach bu mhòid a sgaoileadh 'iomradhsan: agus thàinig sluagh mòr an ceann a chéile chum 'éisdeachd[l], agus a bhi air an slànuchadh leis o'n eucailibh.

16 Agus chaidh e air leth chum an fhàsaich[m], agus rinn e urnuigh.

17 Agus tharladh air là àraidh, 'n uair a bha e a' teagasg, gu-n robh 'n an suidhe *an sin* Phairisich agus luchd-teagaisg an lagha, a thàinig as gach uile bhaile de Ghalile, agus de Iudea, agus *o* Ierusalem: agus bha cumhachd an Tighearn' *a làthair* chum an slànuchadh[o].

18 Agus, feuch, ghiulain daoine air leabaidh duine air an robh a' phairilis[p]:

B.C. 31.

[a] Ier. 23. 29; Mat. 7. 28, 29; Tit. 2. 15; Eabh. 4. 12
[b] Marc. 1. 23
[c] caib. 1. 35; Salm 16. 10; Dan. 9. 24; Gnio. 3. 14
[d] Eoin 21. 6
[e] Iob 42. 5, 6; Isa. 6. 5
[f] Mat. 8. 14, &c.; Marc. 1. 29, &c.
[g] Mat. 4. 20; Phil. 3. 7, 8
[h] Mat. 8. 2, &c.; Marc. 1. 40, &c.
[i] 2 Ri. 5. 10, 14
[j] Marc. 1. 38
[k] Lebh. 14. 4, &c.
[l] Mat. 4. 25; Marc. 3. 7; Eoin 6. 2
[m] Mat. 14. 23; Marc. 6. 46
[n] Mat. 4. 18, &c.; Marc. 1. 16, &c.
[o] caib. 6. 19
[p] Mat. 9. 2, &c.; Marc. 2. 3, &c.

B.C. 31.

agus dh'iarr iad a thoirt a steach, agus a chur 'n a làthair-san.

19 Agus an uair nach d'fhuair iad seòl air am feudadh iad a thoirt a steach, le meud na cuideachd, chaidh iad suas air an tigh, agus leig iad sìos troimh mhullach an tighe e féin agus a leabadh, anns a' mheadhon an làthair Iosa.

20 Agus an uair a chunnaic e an creidimh, thubhairt e ris, A dhuine, tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit.

21 Agus thòisich na sgrìobhaichean agus na Phairisich air reusonachadh, ag ràdh, Cò e so a tha 'labhairt toibheim? cò dh'fheudas peacaidhean a mhaitheadh ach Dia a mhàin[a]?

22 Ach air aithneachadh an smuainte do Iosa, fhreagair e agus thubhairt e riu, Ciod tha sibh a' reusonachadh 'n 'ur cridheachaibh?

23 Cia aca is usadh a ràdh, Tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit, no a ràdh, Eirich agus imich?

24 Ach a chum gu-m bi fios agaibh gu bheil cumhachd aig Mac an duine peacaidhean a mhaitheadh air thalamh[b], (thubhairt e ri fear na pairilis,) Tha mi ag ràdh riut, éirich, agus tog do leabadh, agus imich do d' thigh.

25 Agus dh'éirich e air ball 'n an làthair, agus thog e *an leababh* air an robh e 'n a luidhe, agus chaidh e d'a thigh féin a' toirt glòire do Dhia.

26 Agus ghlac uamhas iad uile, agus thug iad glòir do Dhia, agus lìonadh le eagal iad, ag ràdh, Chunnaic sinne nithe do-chreidsinn an diugh.

27 Agus an déigh nan nithe sin, chaidh e mach, agus chunnaic e cìs-mhaor d'am b'ainm Lebhi[f], 'n a shuidhe aig àite-togail na cìse; agus thubhairt e ris, Lean mise.

28 Agus air fàgail nan uile nithe dha, dh'éirich e, agus lean se e.

29 Agus rinn Lebhi féisd mhòr dha 'n a thigh féin: agus bha cuideachd mhòr de chìs-mhaoir[h], agus de mhuinntir eile a shuidh maille riu.

30 Agus rinn an sgrìobhaichean agus am Phairisich gearan an aghaidh a dheisciobul-san, ag ràdh, C'ar son a tha sibh ag itheadh, agus ag òl maille ri cìs-mhaoir agus ri peacaich?

31 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Cha-n 'eil feum aca-san a tha slàn air an léigh[k], ach aca-san a tha tinn.

32 Cha d' thàinig mise a ghairm nam fìrean, ach nam peacach chum aithreachais[l].

33 Agus thubhairt iadsan ris, C'ar son a tha deisciobuil Eoin gu tric ri trasgadh, agus a' deanamh urnuigh, agus mar an ceudna *deisciobuil* nam Phairiseach; ach tha do dheisciobuil-sa ag itheadh agus ag òl[o]?

34 Agus thubhairt esan riu, Am feud sibh a thoirt air cloinn seòmair an fhir nuadh-phòsda[p] trasg a dheanamh, am feadh tha am fear nuadh-pòsda maille riu?

35 Ach thig na làithean an uair a bheirear am fear nuadh-pòsda uatha; an sin ni iad trasg anns na làithibh sin.

36 Agus labhair e mar an ceudna cosamhlachd riu; Cha chuir neach air bith mìr a dh'eudach nuadh air seann eudach: no, reubaidh an t-eudach nuadh e, agus cha tig am mìr de'n eudach nuadh ris an t-seann eudach.

37 Agus cha chuir duine sam bith fìon nuadh ann an seann searragaibh; no, brisidh am fìon nuadh na searragan, agus dòirtear e féin, agus caillear na searragan.

30 Ach is còir fìon nuadh a chur ann an searragaibh nuadha; agus bithidh iad le 'chéile tèaruinte.

39 Agus cha-n 'eil duine sam bith, air dha seann *fhìon* òl, a dh'iarras air ball *fìon* nuadh: oir their e, Is e an seann *fhìon* a's fèarr.

## CAIB. VI.

1 *Chronaich Criosd doille nam Phairiseach mu thimchioll coimhead na sàbaid, le sgrìobtuir, le reuson, agus le mìorbhuil;* 13 *thagh e dà Abstol dheug;* 17 *shlànuich e muinntir a bha tinn.*

AGUS tharladh air a' cheud là sàbaid[c] an déigh an dara là *a dh'fhéill na càisge*, gu-n deachaidh e troimh na h-achaidhean arbhair; agus spìon a dheisciobuil na diasan arbhair[d], agus dh'ith iad, an déigh *am* bruthadh le'n làmhan.

2 Agus thubhairt cuid de na Phairisich riu, C'ar son tha sibh a' deanamh an ni nach 'eil ceadaichte r'a dheanamh air làithibh na sàbaid[e]?

3 Agus fhreagair Iosa iad, agus thubhairt e, Nach do leugh sibhse an ni so a rinn Daibhidh, 'n uair a bha acras air féin[g], agus orra-san a bha maille ris;

4 Cionnus a chaidh e steach do thigh Dhé, agus a ghabh e aran na fianuis, agus a dh'ith e féin, agus a thug e mar an ceudna dhoibh-san a bha maille ris; ni nach 'eil ceadaichte itheadh ach do na sagartaibh a mhàin[i]?

5 Agus thubhairt e riu, Is Tighearna Mac an duine air an t-sàbaid féin.

6 Tharladh mar an ceudna air sàbaid eile[j], gu-n deachaidh e steach do'n t-sionagog, agus gu-n do theagaisg e; agus bha an sin duine aig an robh a làmh dheas air seargadh.

7 Agus rinn na sgrìobhaichean agus na Phairisich faire, *a dh'fheuchainn* an leighiseadh e air an t-sàbaid[m]; chum gu faigheadh iad cùis-dhìtidh 'n a aghaidh.

8 Ach thuig esan an smuaintean[n], agus thubhairt e ris an duine aig an robh an làmh sheargta, Eirich, agus seas a mach 's a' mheadhon. Agus dh'éirich esan, agus sheas e.

9 An sin thubhairt Iosa riu, Feòraichidh mise aon ni dhibh; Am bheil e cead-

[a] Salm 32. 5; 103. 3; 130. 4; Isa. 43. 25
[b] Gnio. 5. 31
[c] Mat. 12. 1, &c.; Marc. 2. 23, &c.
[d] Deut. 23. 25
[e] Ecs. 20. 10; Eoin 5. 10
[f] Mat. 9. 9, &c.; Marc. 2. 13
[g] 1 Sam. 21. 6
[h] caib. 15. 1, &c.
[i] Lebh. 24. 9
[j] caib. 13. 14; Mat. 12. 10, &c.; Marc. 3. 1, &c.
[k] caib. 18. 11-13
[l] caib. 15. 7, 10; 1 Tim. 1. 15; 2 Pead. 3. 9
[m] Eoin 9. 16
[n] Iob 42. 2; Mat. 9. 4
[o] caib. 7. 34, 35
[p] Eoin 3. 29

aichte air làithibh na sàbaid maith a
dheanamh[b], no olc? anam a shaoradh,
no a sgrios?
10 Agus air dha amharc mu'n cuairt
orra uile, thubhairt e ris an duine, Sìn a
mach do làmh. Agus rinn e sin: agus
dh'aisigeadh a làmh slàn da mar an
*làmh* eile.
11 Agus lìonadh iadsan le cuthach;
agus labhair iad r'a chéile, ciod a dhean-
adh iad ri Iosa.
12 Agus anns na làithibh sin chaidh
esan gu beinn a dheanamh urnuigh[e], agus
bhuanaich e ré na h-oidhche ann an
urnuigh ri Dia.
13 Agus air teachd do'n là, ghairm e
d'a ionnsuidh a dheisciobuil; agus thagh
e dà fhear dheug asda, d'an do ghairm e
Abstoil:
14 Simon, (air an tug e mar an ceudna
Peadar mar ainm[i],) agus Aindreas a
bhràthair, Seumas agus Eoin, Philip
agus Bartolomeus,
15 Mata agus Tomas, Seumas *mac*
Alphéuis, agus Simon d'an goirear Selotes,
16 Iudas *bràthair* Sheumais[k], agus
Iudas Iscariot, esan a bha 'n a fhear-
brathaidh.
17 Agus thàinig e nuas leo, agus sheas
e air ionad còmhnard, agus coimhthional
a dheisciobul, agus buidheann mhòr-
shluaigh o Iudea uile agus o Ierusalem[l],
agus o chois fairge Thìoruis agus Shidoin,
muinntir a thàinig g'a éisdeachd, agus gu
bhi air an leigheas o'n euslaintibh;
18 Agus iadsan a bha air am pianadh
le spioradaibh neòghlan: agus leighis-
eadh iad.
19 Agus dh'iarr an sluagh uile bean-
tuinn ris[m]: oir chaidh cumhachd a mach
as[n], agus shlànuich e iad uile.
20 Agus thog e suas a shùilean air
a dheisciobluibh, agus thubhairt e, *Is*
beannaichte *sibhse* a tha bochd: oir is
leibh rìoghachd Dhé.
21 *Is* beannaichte *sibhse* a tha ocrach
a nis[q]; oir sàsuichear sibh. *Is* beann-
aichte *sibhse* a tha 'caoidh a nis[s]: oir
gàiridh sibh.
22 *Is* beannaichte sibh, an uair a bheir
daoine fuath dhuibh[u], agus a chuireas
iad as an cuideachd sibh, agus a bheir
iad cainnt mhaslach dhuibh, agus a thilg-
eas iad a mach 'ur n-ainm mar olc, air
son Mhic an duine.
23 Deanaibh-se gairdeachas 's an là sin[w],
agus leumaibh le aoibhneas: oir feuch,
is mòr 'ur duais air nèamh: oir is ann
mar sin a rinn an aithrichean air na
fàidhibh[z].
24 Ach is an-aoibhinn duibhse 'tha
saoibhir[a]: oir fhuair sibh 'ur sòlas.
25 Is an-aoibhinn duibhse a tha sàth-
ach[b]: oir bithidh acras oirbh. Is an-
aoibhinn duibhse a tha 'gàireachdaich a
nis: oir ni sibh bròn agus gul.
26 Is an-aoibhinn duibhse 'n uair a

B.C. 31.

a Eoin 15. 19
Seum. 4. 4
b caib. 14. 3
c Ecs. 23. 4, 5
Mat. 5. 44
Ròm. 12. 20
d caib. 23. 34
Gnio. 7. 60
e Mat. 6. 6
f Mat. 5. 39
g 1 Cor. 6. 7
h Deut. 15. 7, 8, 10
Gnà. 19. 17
21. 26
i Eoin 1. 42
j Mat. 7. 12
Gal. 5. 14
k Iud. 1
l Mat. 4. 25, &c.
Marc. 3. 7, &c.
m caib. 8. 46
Marc. 5. 30
n Mat. 5. 3-12
o Mat. 5. 45
p Mat. 7. 1
q Isa. 55. 1
Salm 107. 9
r Mat. 6. 14, 15
s Isa. 61. 3
Tais. 7. 14-17
t Deut. 15. 10
Gnà. 19. 17
u 1 Pead. 3. 14
v Marc. 4. 24
Seum. 2. 13
w Gnio. 5. 41
1 Pead. 4. 13, 14
x Mat. 5. 14
y Mat. 10. 24
Eoin 13. 16
z 1 Each. 24. 19-21
Ier. 26. 8
a Am. 6. 1-6
Hab. 2. 9
Seum. 5. 1
caib. 16. 25
b Isa. 28. 7
65. 13

labhras daoine maith umaibh[a]: oir is ann
mar sinn a rinn an aithrichean ris na
fàidhibh bréige.
27 Ach tha mi ag ràdh ruibhse a tha 'g
éisdeachd, Gràdhaichibh 'ur naimhdean[c],
deanaibh maith dhoibh-san le'm fuathach
sibh;
28 Beannaichibh iadsan a tha 'g'ur mall-
achadh, agus deanaibh urnuigh air son na
muinntir a tha 'buntuinn gu naimhdeil
ruibh[d].
29 Ris an ti a bhuaileas thu air aon
ghiall, cum an giall eile[f]; agus do'n ti a
bheir d'fhalluinn dhiot, na bac do chòta
mar an ceudna[g].
30 Thoir do gach neach a dh'iarras ort[h];
agus o'n neach a bheir uait do mhaoin,
na iarr air ais [i].
31 Agus mar a b'àill leibh daoine a
dheanamh dhuibh, deanaibh-se mar an
ceudna dhoibhsan[j].
32 Oir ma ghràdhaicheas sibh iadsan
aig am bheil gràdh dhuibh, ciod am
buidheachas a tha agaibh? oir gràdhaich-
idh peacaich féin an dream aig am bheil
gràdh dhoibh.
33 Agus ma ni sibh maith do'n mhuinn-
tir a ni maith dhuibh, ciod am buidheachas
a tha agaibh? oir ni peacaich an ni so féin
mar an ceudna.
34 Agus ma bheir sibh iasachd dhoibh-
san o'm bheil dùil agaibh ri 'fhaotainn a
rìs, ciod am buidheachas a tha agaibh? oir
bheir peacaich féin iasachd do pheacaich,
chum gu faigh iad uiread a rìs.
35 Ach gràdhaichibh-se 'ur naimhdean,
agus deanaibh maith, agus thugaibh ias-
achd, gun dùil a bhi agaibh ri ni sam bith
'n a éiric: agus bithidh 'ur duais mòr,
agus bithidh sibh 'n 'ur cloinn do'n Ti a's
àirde[o]: oir tha esan tòirbheartach dhoibh-
san a tha mi-thaingeal agus olc.
36 Bithibh-se uime sin tròcaireach, mar
tha 'ur n-Athair tròcaireach.
37 Agus na tugaibh breth agus cha
toirear breth oirbh[p]: na dìtibh, agus cha
dìtear sibh: thugaibh maitheanas[r], agus
bheirear maitheanas dhuibh.
38 Thugaibh uaibh [t], agus bheirear
dhuibh; deadh thomhas, air a gheinn-
eadh, agus air a chrathadh ri 'chéile,
agus a' cur thairis, bheir daoine ann 'ur
n-uchd; oir leis an tomhas le'n tomhais
sibh, tomhaisear dhuibh a rìs[v].
39 Agus labhair e cosamhlachd riu, Am
feud an dall dall a threòrachadh[x]? nach
tuit iad le 'chéile ann an slochd?
40 Cha-n 'eil an deisciobul os ceann
a mhaighstir[y]: ach ge b'e neach a tha
coimhlionta, bithidh e mar a mhaighstir.
41 Agus c'ar son a tha thu 'faicinn an
smùirnein a tha 'an sùil do bhràthar, agus
nach 'eil thu toirt fainear an t-sail a tha
ann do shùil féin?
42 No cionnus a dh'fheudas tu 'ràdh ri
do bhràthair, A bhràthair, leig dhomh an
smùirnein a thoirt á d' shùil, agus nach

'eil thu 'toirt fainear an t-sail a tha ann do
shùil féin ? A chealgair, tilg a mach air
tùs an t-sail as do shùil féin[a], agus an
sin is léir dhuit gu soilleir an smùirnein
a tha ann an sùil do bhràthar a thoirt
aisde.
43 Oir cha deadh chraobh a bheir a
mach droch thoradh[c]: agus cha droch
chraobh a bheir a mach deadh thoradh.
44 Oir aithnichear gach craobh air a
toradh[d]: oir cha tionail daoine figean de
dhroighionn, no caoran fìona de'n fhearr-
dhris.
45 Bheir duine maith ni maith a mach
á deadh ionmhas a chridhe[e]; agus bheir
droch dhuine ni olc a mach á droch ion-
mhas a chridhe : oir is ann á pailteas a
chridhe a labhras a bheul.
46 Agus c'ar son a ghoireas sibh, a
Thighearn', a Thighearna, dhiom-sa[f],
agus nach dean sibh na nithe a tha mi ag
ràdh ?
47 Gach neach a thig a m'ionnsuidh-sa,
agus a chluinneas mo bhriathran, agus a
ni iad, feuchaidh mi dhuibh cò ris is cos-
mhuil e :
48 Is cosmhuil e ri duine a thog tigh[g],
agus a chladhaich domhain, agus a chuir
a' bhunait air carraig : agus an uair a
thàinig an tuil, bhuail an sruth gu dian
air an tigh sin[h], agus cha b'urrainn e a
charachadh ; oir bha e air a shuidheach-
adh air carraig.
49 Ach an ti a chluinneas, agus nach
dean[j], is cosmhuil e ri duine a thog tigh
air an talamh gun bhunait, air an do
bhuail an sruth gu dian, agus air ball
thuit e ; agus bu mhòr tuiteam an tighe
sin.

## CAIB. VII.

1 *Leighis Criosd scirbhiscach ccannaird-ceud.*
11 *Thog e mac na bantraich ann an Nain o'n*
*bhàs;* 19 *dhearbh c do theachdairibh Eoin, le*
*oibribh mìorbhuileach a rinn e 'n an làthair,*
*gu-m b'e féin an Criosd a bha ri tcachd;* 24
*nochd e do'n t-sluagh ciod i a bharail mu*
*Eoin, &c.*

A NIS an uair a chrìochnaich e a
bhriathran uile ann an éisdeachd
an t-sluaigh, chaidh e steach do Chaper-
naum[n].
2 Agus bha seirbhiseach ceannaird-ceud
àraidh, a b'ionmhuinn leis gu tinn, agus
ri uchd bàis.
3 Agus an uair a chual' e mu Iosa, chuir
e seanairean nan Iudhach d'a ionnsuidh, a'
cur impidh air gu-n tigeadh e, agus gu-n
leighiseadh e a sheirbhiseach.
4 Agus an uair a thàinig iad gu Iosa,
ghuidh iad air gu dùrachdach, ag ràdh,
Gu-m b'airidh e gu-n deanadh esan so
dha :
5 Oir is toigh leis ar cinneach-ne, agus
thog esan dhuinn sionagog.
6 Agus chaidh Iosa maille riu. Ach air
dha 'bhi nis fagus do'n tigh, chuir an
ceannard-ceud càirdean d'a ionnsuidh, ag

B.C. 31.

[a] Gnà. 18. 17
[b] Salm 107. 20
[c] Mat. 7. 16, 17
[d] Mat. 12. 33
[e] Mat. 12. 35
[f] Mat. 7. 21
Gal. 6. 7
[g] Mat. 7. 24-27
[h] Seum. 1. 12
2 Pead. 1. 10
[i] Eoin 11. 33-35
Eabh. 4. 15
[j] Seum. 2. 20
[k] caib. 8. 54
Eoin 11. 43
Gnio. 9. 40
[l] Eoin 6. 40
7. 40
[m] caib. 1. 68
[n] Mat. 8. 5, &c.
[o] Mat. 11. 2
[p] Sech. 9. 9
[q] Eoin 1. 46
2. 23

ràdh ris, A Thighearna, na cuir dragh ort
féin ; oir cha-n airidh mise gu-n rachadh
tu steach fo m' chléith :
7 Uime sin cha mhò a mheas mi gu-m
b'airidh mi féin air teachd a d'ionnsuidh:
ach *a mhàin* abair am focal[b], agus slàn-
uichear m'òglach.
8 Oir is duine mise féin air mo chur fo
ùghdarras, aig am bheil saighdearan fodh-
am ; agus their mi ris an fhear so, Imich,
agus imichidh e ; agus ri fear eile, Thig,
agus thig e ; agus ri m' sheirbhiseach,
Dean so, agus ni se e.
9 Agus an uair a chual' Iosa na nithe so,
ghabh e iongantas ris, agus air tionndadh
dha, thubhairt e ris an t-sluagh a lean e,
Tha mi ag ràdh ruibh, nach d'fhuair mi
creidimh co mòr as so, ann an Israel féin.
10 Agus air pilltinn air an ais do'n
tigh do na teachdairibh a chuireadh *d'a*
*ionnsuidh*, fhuair iad an seirbhiseach a
bha tinn, slàn.
11 Agus tharladh, an là 'n a dhéigh sin,
gu-n deachaidh e chum baile d'an gairm-
ear Nain ; agus chaidh a dheisciobuil
maille ris, agus sluagh mòr.
12 A nis an uair a thàinig e am fagus
do gheata a' bhaile, feuch, ghiùlaineadh a
mach duine marbh, aon mhac a mhàthar,
agus bu bhantrach i : agus bha sluagh mòr
de *mhuinntir* a' bhaile maille rithe.
13 Agus an uair a chunnaic an Tighearn'
i, ghabh e truas dith[i], agus thubhairt e
rithe, Na guil.
14 Agus thàinig e agus bhean e ris a'
ghiùlan ; (agus sheas iadsan a bha 'g a
iomchar ;) agus thubhairt e, Oganaich,
tha mi ag ràdh riut, éirich[k].
15 Agus dh'éirich an duine 'bha marbh
'n a shuidhe, agus thòisich e air labhairt :
agus thug e d'a mhàthair e.
16 Agus ghlac eagal *iad* uile : agus thug
iad glòir do Dhia, ag ràdh, Dh'éirich fàidh
mòr 'n ar measg-ne[l]; agus, Dh'amhairc
Dia air a shluagh féin[m].
17 Agus chaidh an t-iomradh so mach
airsan air feadh Iudea uile, agus na
dùthcha mu'n cuairt uile.
18 Agus dh'innis a dheisciobuil do Eoin
mu thimchioll nan nithe sin uile.
19 Agus ghairm Eoin d'a ionnsuidh
dithis àraidh d'a dheisciobluibh[o], agus
chuir e iad gu Iosa, ag ràdh, An tusa
esan a bha ri teachd[p], no am bi sùil
againn ri neach eile ?
20 Agus air teachd do na daoinibh d'a
ionnsuidh, thubhairt iad, Chuir Eoin
Baistidh sinne a d'ionnsuidh, ag ràdh,
An tusa an ti a bha ri teachd, no am bi
sùil againn ri neach eile ?
21 Agus anns an uair sin féin leighis e
mòran o 'n euslaintibh agus o 'm plàigh-
ibh, agus o dhroch spioradaibh ; agus
thug e 'n radharc do mhòran a bha dall.
22 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt
e riu, Imichibh-se agus innsibh do Eoin
na nithe a chunnaic agus a chuala sibh[q];

gu bheil na doill a' faicinn[a], na bacaich
ag imeachd, na lobhair air an glanadh,
na bodhair a' cluinntinn, na mairbh air
an dùsgadh, an soisgeul air a shearmon-
achadh do na bochdaibh[b].
23 Agus is beannaichte esan nach faigh
oilbheum annamsa[c].
24 Agus an uair a dh'fhalbh teachd-
airean Eoin, thòisich e air labhairt ris an
t-sluagh mu thimchioll Eoin, Ciod an ni
a chaidh sibh a mach do'n fhàsach a
dh'fhaicinn? an i cuilc air a crathadh le
gaoith?
25 Ach ciod e an ni a chaidh sibh a
mach a dh'fhaicinn? an e duine air a
sgeadachadh ann an eudach mìn? feuch,
iadsan a tha sgeadaichte le eudach rìomh-
ach, agus a' caitheadh am beatha gu
sòghail, is ann 'an cùirtibh nan rìghrean
a tha iad.
26 Ach ciod e an ni a chaidh sibh a
mach a dh'fhaicinn? an e fàidh? seadh,
tha mi ag ràdh ruibh, agus na's mò na
fàidh.
27 Is e so an ti mu'm bheil e sgrìobhta,
Feuch, cuiridh mi mo theachdaire roimh
do ghnùis[f], a dh'ulluicheas do shlighe
romhad.
28 Oir tha mi ag ràdh ruibh, 'N am
measg-san a rugadh le mnathan, cha-n
'eil fàidh a's mò na Eoin Baistidh: gidh-
eadh an ti a's lugha ann an rìoghachd
Dhé, is mò e na esan.
29 Agus dh'fhìreanaich am pobull uile
a chual' *e*, agus na cìs-mhaoir, Dia[i], air
dhoibh a bhi air am baisteadh le baist-
eadh Eoin[j].
30 Ach chuir na Phairisich agus an
luchd-lagha cùl ri comhairle Dhé d'an
taobh féin, am feadh nach do bhaisteadh
iad leis.
31 Agus thubhairt an Tighearna, Cò ris
uime sin a shamhlaicheas mi daoine a'
ghinealaich so? agus cò ris a tha iad cos-
mhuil?
32 Tha iad cosmhuil ri cloinn a tha 'n an
suidhe 's a' mhargadh, agus a dh'éigheas
r'a chéile, ag ràdh, Rinn sinne pìobair-
eachd dhuibh-se, agus cha d' rinn sibhse
dannsa: rinn sinne tuireadh dhuibh-se,
agus cha d' rinn sibhse gul.
33 Oir thàinig Eoin Baistidh, cha-n
ann ag itheadh arain, no ag òl fìona[m];
agus their sibh, Tha deamhan aige.
34 Thàinig Mac an duine ag itheadh
agus ag òl[o]; agus their sibh, Feuch duine
geòcach, agus pòitear fìona, caraid chìs-
mhaor agus pheacach.
35 Ach tha gliocas air a fìreanachadh
le a cloinn uile.
36 Agus dh'iarr duine àraidh de na
Phairisich air, gu-n itheadh e biadh maille
ris[p]. Agus chaidh e steach do thigh an
Phairisich, agus shuidh e sìos chum bìdh.
37 Agus, feuch, an uair a fhuair bean
anns a' bhaile, a bha 'n a peacach, fios
gu-n robh e 'n a shuidhe aig biadh ann an

B.C. 31.

[a] Isa. 35. 5, 6
Mat. 9. 30
[b] caib. 4. 18
Isa. 61. 1
[c] Isa. 8. 14, 15
Mat. 11. 6
Eoin 6. 66
1 Cor. 1. 21-28
[d] Eoin 9. 24
[e] caib. 15. 2
[f] Mal. 3. 1
[g] Salm 116. 16-18
2 Cor. 5. 14
1 Tim. 1. 13-16
[h] Gen. 18. 4
Bre. 19. 21
[i] Salm 51. 4
Ròm. 3. 4
[j] caib. 3. 12
Mat. 3. 5, 6
[k] Ròm. 5. 20
1 Cor. 6. 9-11
[l] Mat. 9. 2, 3
Marc. 2. 7
[m] caib. 1. 15
Mat. 3. 4
[n] caib. 8. 48
Hab. 2. 4
Mat. 9. 22
Eph. 2. 8
[o] Eoin 2. 2
12. 2
[p] Mat. 26. 6, &c.
Marc. 14. 3, &c.
Eoin 11. 2, &c.

tigh an Phairisich, thug i leatha bocsa
alabastair *làn a dh'*olaidh chùbhraidh,
38 Agus sheas i aig a chosaibh air a
chùlaobh a' gul, agus thòisich i air a
chosan a fhliuchadh le a deuraibh, agus
thiormaich i *iad* le folt a cinn, agus phòg
i a chosan, agus dh'ung i leis an olaidh iad.
39 Agus an uair a chunnaic am Phairis-
each, a thug cuireadh dha, *so*, labhair e
ann féin, ag ràdh, Nam b'fhàidh an duine
so, bhitheadh fhios aige cò i a' bhean so a
tha 'beantuinn ris[d], agus ciod is gnè dhi;
oir is peacach i[e].
40 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt
e ris, A Shimoin, tha ni agam ri ràdh
riut. Agus thubhairt esan, A Mhaighstir,
abair e.
41 Bha aig fear-fiachan àraidh dithis a
dh'fhéichneinibh: bha aige air aon fhear
cùig ceud peghinn, agus air an fhear eile
leth-cheud.
42 Agus do bhrìgh nach robh aca ni leis
an dìoladh iad, mhaith e gu saor dhoibh
araon. Innis dhomh-sa uime sin, cò
dhiubh is mò a ghràdhaicheas e?
43 Agus fhreagair Simon agus thubh-
airt e, Is i mo bharail gur e an neach is
mò d'an do mhaith e. Agus thubhairt e
ris, Is ceart a thug thu breth[g].
44 Agus air tionndadh ris a' mhnaoi,
thubhairt e ri Simon, Am faic thu a' bhean
so? thàinig mi steach do d' thigh, cha
d'thug thu dhomh uisge air son mo chos[h];
ach dh'ionnlaid ise mo chosan le deuraibh,
agus thiormaich i *iad* le folt a cinn.
45 Cha d' thug thusa dhomh pòg: ach o
thàinig ise stigh, cha do sguir i a phòg-
adh mo chos.
46 Cha d'ung thusa mo cheann le ol-
aidh: ach dh'ung ise mo chosan le olaidh
chùbhraidh.
47 Uime sin tha mi ag ràdh riut, Gu
bheil a peacaidhean a tha lìonmhor, air am
maitheadh[k]; air an aobhar sin ghràdh-
aich i gu mòr: ach ge b'e neach d'am
maithear beagan, bithidh a ghràdh beag.
48 Agus thubhairt e rithe, Tha do
pheacaidhean air am maitheadh.
49 Agus thòisich iadsan a bha 'n an
suidhe aig biadh maille ris, air a ràdh
annta féin, Cò e so a tha eadhon a' maith-
eadh pheacaidhean[l]?
50 Agus thubhairt e ris a' mhnaoi,
Shlànuich do chreidimh thu[n]; imich ann
an sìth.

## CAIB. VIII.

1 *Fhritheil mnathan do Chriosd le am maoin.*
4 *An déigh do Chriosd searmoin a dheanamh o àite gu àite, agus e air a leantuinn le Abstolaibh, labhair e cosamhlachd fir-cuir an t-sìl,*
16 *agus na coinnle;* 21 *chuir e an céill cò iad a mhàthair, agus a bhràithrean.*

AGUS tharladh an déigh sin, gu-n
d'imich esan troimh gach caithir
agus baile, a' searmonachadh, agus a' cur
an céill soisgeil rìoghachd Dhé, agus an
dà fhear dheug maille ris;

2 Agus mnathan àraidh[a] a leighiseadh o dhroch spioradaibh agus o euslaintibh, Muire d'an gairmear Magdalen, as an deachaidh seachd deamhain[b],

3 Agus Ioanna bean Chusa stiùbhard Heroid, agus Susanna, agus mòran eile, a bha 'frithealadh dha le am maoin[e].

4 Agus an uair a chruinnich sluagh mòr, agus a thàinig iad as gach baile d'a ionnsuidh, labhair e ann an cosamhlachd :

5 Chaidh fear-cuir a mach a chur a shìl[g]: agus a' cur da, thuit cuid ri taobh an rathaid ; agus shaltradh sìos e, agus dh'ith eunlaith an athair suas e.

6 Agus thuit cuid eile air carraig, agus air fàs da, shearg e, do bhrìgh nach robh sùgh aige.

7 Agus thuit cuid eile am measg droighinn, agus dh'fhàs an droighionn maille ris, agus thachd se e.

8 Agus thuit cuid eile air talamh maith, agus dh'fhàs e suas, agus thug e toradh uaith, a' cheud uiread *as a chuireadh.* Agus air dha na nithe sin a ràdh, ghlaodh e, Ge b'e aig am bheil cluasa chum éisdeachd, éisdeadh e.

9 Agus dh'fheòraich a dheisciobuil deth, ag ràdh, Ciod e an cosamhlachd so?

10 Agus thubhairt esan, Thugadh dhuibh-se eòlas fhaotainn air rùn dìomhair rìoghachd Dhé ; ach do chàch ann an cosamhlachdaibh, ionnus a' faicinn doibh nach faiceadh iad, agus a' cluinntinn doibh nach tuigeadh iad[j].

11 Ach is e so an cosamhlachd : Is e an sìol focal Dhé.

12 Iadsan ri taobh an rathaid, is iad sin a dh'éisdeas : 'n a dhéigh sin tha an diabhul a' teachd, agus a' togail air falbh an fhocail as an cridheachaibh[k], air eagal gu-n creideadh iad agus gu-m bitheadh iad air an saoradh.

13 An dream air a' charraig, *is iad sin iadsan*, an uair a dh'éisdeas iad, a ghabhas am focal d'an ionnsuidh le gairdeachas[m], ach cha-n 'eil aca so freumh[n], *muinntir* a chreideas ré tamuill, agus 'an àm buairibh a tha 'tuiteam air falbh.

14 Agus an ni a thuit am measg droighinn, is iad sin an dream a dh'éisdeas, agus air dhoibh dol a mach, tha iad air an tachdadh le cùram[o], agus le saoibhreas, agus le sàimh na beatha *so*, agus cha-n 'eil iad a' toirt toraidh uatha chum foirfeachd.

15 Ach an ni *a thuit* 's an talamh mhaith, is iad sin iadsan, air dhoibh am focal éisdeachd, a tha 'g a choimhead ann an cridhe treibhdhireach agus maith[q], agus a' toirt toraidh uatha le foighidinn.

16 Cha-n 'eil neach air bith, air dha coinneal a lasadh, a dh'fholaicheas fo shoitheach i[r], no a chuireas fo leabaidh *i* : ach cuiridh e ann an coinnleir i, chum gu faic iadsan a thig a stigh an solus.

17 Oir cha-n 'eil ni sam bith folaichte, nach deanar follaiseach[s]; no uaigneach, nach aithnichear, agus nach tig am follais.

18 Air an aobhar sin thugaibh fainear cionnus a dh'éisdeas sibh[c]: oir ge b'e neach aig am bheil, bheirear dha[d]; agus ge b'e neach aig nach 'eil, bheirear uaith eadhon an ni sin a shaoilear a bhi aige.

19 An sin thàinig d'a ionnsuidh a mhàthair agus a bhràithrean[f], agus cha b'urrainn iad teachd am fagus da leis an dòmhlas.

20 Agus dh'innseadh dha le *dream àraidh*, a thubhairt, Tha do mhàthair agus do bhràithre 'n an seasamh a muigh, ag iarraidh d'fhaicinn.

21 Agus fhreagair esan agus thubhairt e riu, Is iad mo mhàthair agus mo bhràithrean iadsan a dh'éisdeas ri focal Dhé, agus a ni e.

22 Agus tharladh air là àraidh[h], gu-n deachaidh e féin agus a dheisciobuil a stigh do luing : agus thbhairt e riu, Rachamaid thairis gu taobh thall an loch. Agus chuir iad a mach *o thìr*.

23 Ach a' seòladh dhoibh, thuit codal airsan : agus thàinig ànradh gaoithe a nuas air an loch, agus lìonadh iad *le uisge*, agus bha iad ann an gàbhadh.

24 Agus thàinig iad d'a ionnsuidh, agus dhùisg iad e[i], ag ràdh, A Mhaighstir, a Mhaighstir, tha sinn caillte ! An sin dh'éirich esan, agus chronaich e a' ghaoth, agus onfha an uisge : agus sguir iad, agus thàinig fèath ann.

25 Agus thubhairt e riu, C'àit am bheil 'ur creidimh ? agus air dhoibh a bhi fo eagal, ghabh iad iongantas, ag ràdh r'a chèile, Ciod a' ghnè dhuine so ? oir tha e 'toirt àithne do na gaothaibh, agus do'n uisge féin, agus tha iad ùmhal dha.

26 Agus thàinig iad air tìr aig dùthaich nan Gadaréneach[l], a tha thall fa chomhair Ghalile.

27 Agus an uair a chaidh e mach air tìr, choinnich duine àraidh as a' bhaile e, anns an robh deamhain ré aimsir fhada, agus aig nach bitheadh eudach uime, agus nach fanadh ann an tigh, ach anns na h-àitibh-adhlaic.

28 An uair a chunnaic e Iosa, ghlaodh e mach, agus thuit e sìos 'n a làthair, agus thubhairt e le guth àrd, Ciod e mo ghnothuch-sa riut, Iosa, a Mhic an Dé a's ro àirde ? guidheam ort, na pian mi[p].

29 (Oir bha e air toirt àithne do'n spiorad neòghlan dol a mach as an duine. Oir bu tric a rug e gu naimhdeil air : agus cheangladh e le slabhruidhibh, agus choimheadadh 'an gèimhlibh e ; agus air briseadh *a* chuibhreach dha, dh'iomaineadh e leis an deamhan do'n fhàsach.)

30 Agus dh'fheòraich Iosa dheth, ag ràdh, Ciod is ainm dhuit ? agus thubhairt esan, Legion : do bhrìgh gu-n deachaidh mòran dheamhan a steach ann.

31 Agus ghuidh iad air, gun àithne 'thoirt doibh dol sìos do'n doimhneachd[t].

B.C. 31.

[a] Mat. 27. 55
[b] Marc. 16. 9
[c] Seum. 1. 21-25
[d] Mat. 13. 12 25. 29
[e] 2 Cor. 8. 9
[f] Mat. 12. 46, &c. Marc. 3. 32, &c.
[g] Mat. 13. 3, &c. Marc. 4. 3, &c.
[h] Mat. 8. 23, &c. Marc. 4. 35, &c.
[i] Salm 44. 23 Isa. 51. 9, 10
[j] Isa. 6. 9
[k] Gnà. 4. 5 Isa. 65. 11 Seum. 1. 23, 24
[l] Mat. 8. 28, &c. Marc. 5. 1
[m] Salm 106. 12, 13 Isa. 58. 2 Gal. 3. 1, 4 4. 15
[n] Gnà. 12. 3 Hos. 6. 4
[o] 1 Tim. 6. 9, 10 2 Tim. 4. 10 Eoin 2. 15-17
[p] Seum. 2. 19 Tais. 20. 10
[q] Ier. 32. 39
[r] Mat. 5. 15 Marc. 4. 21
[s] Ecl. 12. 14 Mat. 10. 26 1 Cor. 4. 5
[t] Tais. 20. 3

32 Agus bha treud lìonmhor mhuc an
sin, ag ionaltradh air an t-sliabh : agus
ghuidh iad air cead a thoirt doibh dol
a steach annta. Agus thug e cead
doibh.
33 An sin air dol do na deamhnaibh a
mach as an duine, chaidh iad anns na
mucaibh : agus ruith an treud mhuc gu
dian sìos le bruthach do 'n loch, agus
thachdadh iad.
34 Agus an uair a chunnaic an dream
a bha 'g am biadhadh an ni a rinneadh,
theich iad, agus dh'innis iad *e* anns a'
bhaile, agus anns an dùthaich.
35 Agus chaidh iadsan a mach a
dh'fhaicinn an ni a rinneadh ; agus thàinig
iad gu Iosa, agus fhuair iad an duine as
an deachaidh na deamhain, 'n a shuidhe
aig cosaibh Iosa, air 'éideadh, agus e 'n a
chéill : agus ghabh iad eagal.
36 Agus dh'innis an dream a chunnaic
e dhoibh, cionnus a shlànuicheadh an
duine 's an robh na deamhain.
37 An sin dh'iarr muinntir dùthcha nan
Gadaréneach uile airsan imeachd uatha[b];
oir ghlacadh le eagal mòr iad : agus
chaidh e 's an luing, agus phill e air ais a
rìs.
38 A nis ghuidh an duine as an deach-
aidh na deamhain air, e féin a bhi maille
ris[d]: ach chuir Iosa uaith e, ag ràdh,
39 Pill do d' thigh féin, agus cuir an
céill meud nan nithe a rinn Dia dhuit.
Agus dh'imich e roimhe, ag innseadh gu
follaiseach air feadh a' bhaile uile, meud
nan nithe a rinn Iosa dha.
40 Agus tharladh, an uair a phill Iosa
air ais, gu-n do ghabh an sluagh *gu toil-
each* ris : oir bha iad uile 'g a fheitheamh.
41 Agus, feuch, thàinig duine d'am
b'ainm Iairus[f], a bha 'n a uachdaran air
an t-sionagog ; agus thuit e aig cosaibh
Iosa, agus ghuidh e air gu-n tigeadh e d'a
thigh :
42 Do bhrìgh gu-n robh aon-ghin nigh-
inn aige, mu thimchioll dà bhliadhna
dheug, agus i 'faotainn a' bhàis. (Ach air
dha 'bhi 'g imeachd, bha'n sluagh 'g a
theannadh.
43 Agus *thàinig* bean air an robh dòrt-
adh fola dà bhliadhna dheug, agus a
chaith a beathachadh uile ri léighean,
agus nach b'urrainn a bhi air a léigheas
le neach air bith,
44 Thàinig *ise* air a chùlaobh, agus
bhean i ri iomall 'eudaich : agus sguir a
dòrtadh fola air ball.
45 Agus thubhairt Iosa, Cò bhean
rium ? Air àicheadh do na h-uile, thubh-
airt Peadar ris, agus iadsan a bha maille
ris, A Mhaighstir, tha 'n sluagh 'g ad
dhòmhlachadh, agus 'g ad theannadh,
agus an abair thu, Cò bhean rium ?
46 Agus thubhairt Iosa, Bhean neach
éigin rium : oir mhothaich mi cumhachd[j]
a' dol asam.
47 Agus an uair a chunnaic a' bhean

B.C. 31.

[a] Eoin 11. 11, 13
[b] Gnio. 16. 39
[c] caib. 7. 14 Eoin 11. 43
[d] Deut. 10. 20, 21 Salm 116. 12, 16
[e] Mat. 8. 4; 9. 30 Marc. 5. 43
[f] Mat. 9. 18, &c. Marc. 5. 22, &c.
[g] Mat. 10. 1, &c. Marc. 3. 13, &c.
[h] caib. 10. 4, &c. 12. 22
[i] Neh. 5. 13 Gnio. 13. 51; 18. 6
[j] caib. 6. 19 1 Pead. 2. 9

nach robh i 'an ain-fhios, thàinig i air
chrith, agus a' sleuchdadh dha, chuir i 'n
céill da, an làthair an t-sluaigh uile, c'ar
son a bhean i ris, agus mar a shlànuich-
eadh i gu grad.
48 Agus thubhairt esan rithe, A nigh-
ean, bitheadh misneach agad : shlànuich
do chreidimh thu ; imich ann an sìth.)
49 Am feadh a bha e fathast a' labhairt,
thàinig neach o *thigh* Uachdarain an
t-sionagoig, ag ràdh ris, Tha do nighean
marbh ; na cuir dragh air a' Mhaighstir.
50 Ach an uair a chual' Iosa *so*, fhreag-
air se e, ag ràdh, Na bitheadh eagal ort :
a mhàin creid, agus bithidh i air a slàn-
uchadh.
51 Agus an uair a chaidh e do'n tigh,
cha do leig e le neach air bith dol a stigh,
ach Peadar, agus Eoin, agus Seumas, agus
athair agus màthair na nighinn.
52 Agus bha iad uile a' gul, agus a'
deanamh caoidh air a son : ach thubhairt
esan, Na guilibh ; cha-n 'eil i marbh, ach
'n a codal[a].
53 Agus rinn iad gàire fanoid ris, do
bhrìgh gu-n robh fhios aca gu-n robh i
marbh.
54 Agus air dha an cur a mach uile,
ghlac e air làimh i, agus ghlaodh e, ag
ràdh, A nighean, éirich[c].
55 Agus thàinig a spiorad air ais, agus
dh'éirich i air ball ; agus dh'àithn e biadh
a thoirt di.
56 Agus ghlac uamhas mòr a pàrant-
an : ach thug esan àithne dhoibh gun
an ni a rinneadh innseadh do neach air
bith[e].

## CAIB. IX.

1 *Chuir Criosd a mach 'Abstoil a dh'oibreachadh mhiorbhuilean, agus a shearmonachadh.* 7 *Bha togradh aig Herod Criosd fhaicinn.* 17 *Thug Criosd lòn do chùig mìle gu mìorbhuileach,* 22 *dh'innis e 'fhulangas roimh-làimh.* 28 *Ath-arrachadh a chrutha.*

AGUS ghairm e an dà fhear dheug
an ceann a chéile[g], agus thug e
cumhachd agus ùghdarras doibh air na
h-uile dheamhnaibh, agus a chum eu-
slaintean a leigheas.
2 Agus chuir e mach iad a shearmon-
achadh rìoghachd Dhé, agus a shlànuch-
adh nan euslan.
3 Agus thubhairt e riu, Na tugaibh ni
air bith leibh chum na slighe[h], bataiche,
no màla, no aran, no airgiod ; ni mò
bhitheas dà chòta aig gach fear agaibh.
4 Agus ge b'e air bith tigh d'an téid
sibh a steach, fanaibh an sin, agus á sin
rachaibh a mach.
5 Agus cò air bith iad nach gabh ruibh,
air dhuibh dol a mach as a' bhaile sin,
crathaibh dhibh eadhon an duslach o 'ur
cosaibh mar fhianuis 'n an aghaidh[i].
6 Agus chaidh iadsan a mach, agus
ghabh iad troimh na bailtibh, a' searmon-
achadh an t-soisgeil, agus a' leigheas anns
gach àite.

7 Agus chuala Herod an tetrarc na
h-uile nithe a rinneadh leis[a]: agus bha e
ann an imcheist, do bhrìgh gu-n dùbhradh
le cuid, gu robh Eoin air éiridh o na
mairbh ;
8 Agus le cuid, gu-n d'fhoillsicheadh
Elias ; agus le cuid eile, gu robh aon de
na seann fhàidhean air éiridh a rìs.
9 Agus thubhairt Herod, Thug mise an
ceann a dh'Eoin : ach cò e am fear so mu
'm bheil mi 'cluinntinn a' leithid so de
nithibh ? Agus dh'iarr e 'fhaicinn[c].
10 Agus air pilltinn do na h-Abstolaibh,
dh'innis iad dha gach ni a rinn iad. Agus
thug e leis iad, agus chaidh e fa leth gu
àite fàsail, a bhuineadh do'n bhaile d'an
goirear Betsaida.
11 Agus an uair a fhuair an sluagh fios
*air*, lean iad e : agus ghabh e *d'a ionn-
suidh* iad, agus labhair e riu mu thimchioll
rìoghachd Dhé, agus leighis e iadsan aig
an robh feum air leigheas.
12 Agus an uair a thòisich an là air
teireachdainn[e], thàinig an dà fhear dheug,
agus thubhairt iad ris, Cuir air falbh an
sluagh, chum gu-n téid iad do na bailtibh
agus do'n tìr mu'n cuairt, agus gu-n gabh
iad tàmh agus gu-m faigh iad biadh ; oir
tha sinn an so ann an àite fàsail.
13 Ach thubhairt esan riu, Thugaibh-se
dhoibh ni r'a itheadh. Agus thubhairt
iadsan, Cha-n 'eil againn tuilleadh na cùig
builionnan agus dà iasg : mur téid sinn
agus biadh a cheannach do'n t-sluagh so
uile.
14 Oir bha iad mu thimchioll cùig mìle
fear. Agus thubhairt e r'a dheisciobluibh,
Cuiribh 'n an suidhe iad, leth-cheud anns
gach cuideachd[h].
15 Agus rinn iad mar sin, agus chuir
iad 'n an suidhe iad uile.
16 Agus ghabh e na cùig builionnan
agus an dà iasg, agus air dha amharc suas
gu nèamh, bheannaich e iad, agus bhris
e, agus thug e d'a dheisciobluibh iad gu
an cur an làthair an t-sluaigh.
17 Agus dh'ith iad, agus shàsuicheadh
iad uile : agus thogadh dà chliabh dheug
de bhiadh briste, a bha dh'fhuigheall aca.
18 Agus tharladh, air dha 'bhi ri
urnuigh fa leth[k], gu-n robh a dheis-
ciobuil maille ris : agus dh'fheòraich e
dhiubh, ag ràdh, Cò tha an sluagh ag
ràdh is mise ?
19 Fhreagair iadsan agus thubhairt
iad, Eoin Baistidh : ach *tha* cuid *ag ràdh*
Elias : agus cuid eile, gu bheil aon de na
seann fhàidhean air éiridh a rìs.
20 Thubhairt e riu, Ach cò tha sibhse
ag ràdh is mi ? Agus fhreagair Peadar,
agus thubhairt e, Criosd Dhé[m].
21 Agus air dha sparradh teann a thoirt
doibh, dh'àithn e gun iad a dh'innseadh
so do neach sam bith ;
22 Ag ràdh, Gur éigin do Mhac an
duine mòran fhulang[o], agus a bhi air a
dhiùltadh leis na seanairibh, agus na
h-àrd-shagartaibh, agus na sgrìobhaich-
ean, agus a bhi air a chur gu bàs, agus
air a thogail suas air an treas là.
23 Agus thubhairt e riu uile, Ma's àill
le neach air bith teachd a'm' dhéigh-sa,
àicheadhadh se e féin, agus togadh e a
chrann-ceusaidh gach là, agus leanadh e
mise[b].
24 Oir ge b'e neach le'm b'àill 'anam a
thèarnadh, caillidh se e : ach ge b'e neach
a chailleas 'anam air mo sgàth-sa, saor-
aidh esan e.
25 Oir ciod e an tairbhe do dhuine, ged
chosnadh e an saoghal gu h-iomlan, agus
e féin a chall, no 'bhi air a sgrios ?
26 Oir ge b'e neach a ghabhas nàire
dhiom-sa agus de m' bhriathraibh[d], gabh-
aidh Mac an duine nàire dheth-san, an
uair a thig e 'n a ghlòir féin, agus *'an
glòir* 'Athar, agus nan aingle naomha.
27 Ach tha mise ag ràdh ruibh gu
fìrinneach, gu bheil cuid 'n an seasamh
an so, nach blais bàs, gus am faic iad
rìoghachd Dhé[f].
28 Agus tharladh, mu thimchioll ochd
làithean an déigh nam briathra so, gu-n
d' thug e leis Peadar, agus Eoin, agus
Seumas, agus gu-n deachaidh e suas gu
beinn a dheanamh urnuigh[g].
29 Agus an uair a bha e ri urnuigh, bha
dreach a ghnùise air atharrachadh, agus
rinneadh 'eudach geal agus dealrach.
30 Agus, feuch, bha dithis fhear a'
còmhradh ris, eadhon Maois agus Elias,
31 A nochdadh ann an glòir, agus a
bha 'labhairt m'a bhàs, a bha esan gu
choimhlionadh ann an Ierusalem.
32 Ach bha Peadar, agus iadsan a bha
maille ris, trom 'n an codal[i]: agus an
uair a dhùisg iad, chunnaic iad a ghlòir,
agus an dithis fhear a bha 'n an seasamh
maille ris.
33 Agus an uair a bha iadsan a' deal-
achadh ris, thubhairt Peadar ri Iosa, A
Mhaighstir, is maith dhuinne 'bhi an so[j];
agus deanamaid tri pàilliunan, aon duit-
sa, agus aon do Mhaois, agus aon do Elias ;
gun fhios aige ciod a bha e ag ràdh.
34 Am feadh a bha e ag ràdh so, thàinig
neul, agus chuir e sgàile orra : agus ghabh
iad eagal an uair a bha iad a' dol a stigh
's an neul.
35 Agus thàinig guth as an neul, ag
ràdh, Is e so mo Mhac gràdhach-sa[l];
éisdibh ris.
36 Agus an uair a rinneadh an guth so,
fhuaradh Iosa 'n a aonar : agus dh'fhan
iadsan 'n an tosd, agus cha d'innis iad do
neach air bith, anns na làithibh sin, aon
ni de na chunnaic iad.
37 Agus tharladh, an là 'n a dhéigh sin[n],
an uair a thàinig iad a nuas o'n bheinn,
gu-n do thachair sluagh mòr air.
38 Agus, feuch, ghlaodh duine àraidh
de'n t-sluagh, ag ràdh, A Mhaighstir, tha
mi a' guidhe ort, amhairc air mo mhac,
oir is e m'aon duine-cloinne e.

B.C. 32.

[a] Mat. 14. 1, &c. Marc. 6. 14, &c.
[b] Mat. 10. 38; 16. 24. Marc. 8. 34. Ròm. 8. 13. Col. 3. 5.
[c] caib. 23. 8.
[d] Mat. 10. 33. Marc. 8. 38. 2 Tim. 2. 12.
[e] Mat. 14. 15, &c. Marc. 6. 35, &c. Eoin 6. 5.
[f] Mat. 16. 28. Marc. 9. 1.
[g] Mat. 17. 1, &c. Marc. 9. 2, &c.
[h] 1 Cor. 14. 40.
[i] Dan. 8. 18; 10. 9.
[j] Salm 27. 4; 73. 28.
[k] Mat. 16. 13, &c. Marc. 8. 27, &c.
[l] Mat. 3. 17. 2 Pead. 1. 17, 18.
[m] Eoin 6. 69.
[n] Mat. 17. 14, &c. Marc. 9. 17, &c.
[o] Mat. 16. 21; 17. 22.

39 Agus, feuch, tha spiorad a' breith
air, agus tha e gu h-obann ag éigheach ;
agus tha e 'g a tharruing as a chéile, air
chor as gu bheil e 'cur cobhair a mach,
agus an déigh a chomh-bhruthadh is gann
a dh'fhàgas se e.
40 Agus ghuidh mi air do dheisciobluibh
gu-n cuireadh iad a mach e, agus cha
b'urrainn iad.
41 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt
e, O ghinealaich mhi-chreidich[c] agus
fhiair[d], cia fhad a bhitheas mi maille
ruibh, agus a dh'fhuilgeas mi sibh ? Thoir
an so do mhac.
42 Agus am feadh a bha e fathast a'
teachd, thilg an deamhan sìos e, agus
reub se *e* : agus chronaich Iosa an spiorad
neòghlan, agus shlànuich e an leanabh,
agus thug e d'a athair e.
43 Agus ghabh iad uamhas uile ri mòr
chumhachd Dhé. Ach air dhoibh uile
'bhi 'gabhail iongantais ris na h-uile nith-
ibh a rinn Iosa, thubhairt e r'a dheiscio-
bluibh,
44 Taisgibh na briathra so ann 'ur
cluasaibh : oir tha Mac an duine gu bhi
air a thoirt thairis do làmhan dhaoine[f].
45 Ach cha do thuig iadsan an còmh-
radh so[g], agus bha e folaichte uatha air
chor as nach b'aithne dhoibh e : agus bha
eagal orra ceisd a chur air mu thimchioll
a' chòmhraidh so.
46 An sin dh'éirich deasboireachd eat-
orra, cò aca bu mhò a bhitheadh[h].
47 Agus air do Iosa smuaintean an
cridhe fhaicinn, ghabh e leanabh, agus
chuir e làimh ris féin e,
48 Agus thubhairt e riu, Ge b'e 'ghabhas
ris an leanabh so ann am ainm-sa[i], tha e
a' gabhail rium-sa : agus ge b'e neach a
ghabhas rium-sa, tha e 'gabhail ris an ti
a chuir uaith mi : oir an neach a's lugha
'n 'ur measg-se uile, bithidh esan mòr[k].
49 Agus fhreagair Eoin, agus thubhairt
e, A Mhaighstir, chunnaic sinne duine
àraidh a' tilgeadh mach dheamhan a'
d'ainm-sa[m]; agus bhac sinn e, a chionn
nach 'eil e 'g ar leantuinn-ne.
50 Agus thubhairt Iosa ris, Na bacaibh
e : oir ge b'e nach 'eil 'n ar n-aghaidh, tha
e leinn[n].
51 A nis, an uair a choimhlionadh
làithean a ghabhail suas[q], shuidhich e a
ghnùis chum dol gu Ierusalem ;
52 Agus chuir e teachdairean roimh a
ghnùis : agus dh'imich iad, agus chaidh
iad a steach do bhaile leis na Samaritan-
aich[s], a dh'ulluchadh air a shon-san.
53 Agus cha do ghabh iadsan ris, a
chionn gu robh 'aghaidh mar gu-m bith-
eadh e 'dol gu Ierusalem.
54 Agus an uair a chunnaic a dheisciob-
uil Seumas agus Eoin so, thubhairt iad,
A Thighearn', an àill leat gu-n abramaid
teine a theachd a nuas o nèamh, agus an
losgadh, eadhon mar a rinn Elias[t]?
55 Ach thionndaidh esan agus chronaich
e iad, agus thubhairt e, Cha-n 'eil fhios
agaibh ciod a' ghnè spioraid d'am bheil
sibh :
56 Oir cha d' thàinig Mac an duine a
sgrios anama dhaoine[a], ach g'an tèarnadh.
Agus chaidh iad gu baile eile.
57 Agus tharladh, an uair a bha iad ag
imeachd air an t-slighe, gu-n dubhairt
duine àraidh ris, A Thighearna, leanaidh
mise thu ge b'e àit' an téid thu[b].
58 Agus thubhairt Iosa ris, Tha tuill
aig na sionnaich, agus nid aig eunlaith an
athair ; ach cha-n 'eil àit' aig Mac an duine
anns an cuir e a cheann fodha.
59 Ach thubhairt e ri duine eile, Lean
mise : ach thubhairt esan, A Thighearna,
leig dhomh dol air tùs agus m'athair
adhlac.
60 Ach thubhairt Iosa ris, Leig leis na
mairbh am mairbh féin adhlac ; ach imich
thusa agus searmonaich rìoghachd Dhé.
61 Agus thubhairt neach eile mar an
ceudna, A Thighearna, leanaidh mise thu :
ach leig dhomh air tùs mo chead a ghabh-
ail diubhsan a tha aig mo thigh[e].
62 Ach thubhairt Iosa ris, Cha-n 'eil
neach air bith, a chuireas a làmh ris a'
chrann-araidh, agus a sheallas 'n a dhéigh,
iomchuidh air son rìoghachd Dhé.

## CAIB. X.

1 *Chuir Criosd a mach deich agus tri fichead deisciobul a shearmonachadh ;* 17 *dh'iarr e orra 'bhi iriosal, agus dh'innis e dhoibh ciod e an ni anns am buineadh dhoibh gairdeachas a dheanamh.* 41 *Chronaich e Marta.*

AN déigh nan nithe sin, dh'orduich an
Tighearna mar an ceudna deichnear
agus tri fichead eile[j], agus chuir e a lìon
dithis agus dithis roimh a ghnùis iad, do
gach baile, agus àit', gus an robh e féin
gu teachd.
2 Air an aobhar sin thubhairt e riu, *Tha*
am fogharadh gu fìrinneach mòr[l], ach
*tha* an luchd-oibre tearc : guidhibh uime
sin air Tighearn' an fhogharaidh, luchd-
oibre 'chur a mach chum 'fhogharaidh
féin.
3 Imichibh : feuch, tha mise 'g 'ur cur
a mach mar uain am measg mhadadh-
alluidh[o].
4 Na giùlainibh sporan, no màla[p], no
brògan ; agus na beannaichibh do neach
air bith 's an t-slighe[r].
5 Agus ge b'e tigh d'an téid sibh a
steach, abraibh air tùs, Sìth do'n tigh so.
6 Agus ma bhitheas mac na sìthe an
sin gabhaidh 'ur sìth còmhnuidh air : ach
mur bi, pillidh '*ur sìth* do 'ur n-ionnsuidh
féin a ris.
7 Agus fanaibh anns an tigh sin, ag
itheadh agus ag òl nan nithe a bheirear
dhuibh : oir is airidh am fear-oibre air
a thuarasdal. Na rachaibh o thigh gu
tigh.
8 Agus ge b'e baile d'an téid sibh a
steach, agus anns an gabh iad ruibh,

B.C. 32.

a Eoin 3. 17; 12. 47
b Mat. 8. 19, &c.
c Eabh. 4. 2
d Deut. 32. 5; Salm 78. 8
e 1 Ri. 19. 20
f Mat. 17. 22; 2 Sam. 24. 14
g caib. 2. 30; 18. 34; Marc. 9. 32
h Mat. 18. 1, &c. Marc. 9. 34, &c.
i Mat. 10. 40; Eoin 12. 44; 13. 20
j Mat. 10. 1, &c. Marc. 6. 7, &c.
k caib. 14. 11; Mat. 23. 11, 12
l Mat. 9. 37; Eoin 4. 35
m Air. 11. 27-29
n caib. 16. 13; Mat. 12. 30
o Mat. 10. 16
p caib. 9. 3, &c.
q Marc. 16. 19; Gnio. 1. 2
r Gen. 24. 33, 56; 2 Ri. 4. 29; Gnà. 4. 25
s Eoin 4. 4
t 2 Ri. 1. 10, 12

ithibh na nithe sin a chuireas iad 'n 'ur làthair[a]:

9 Agus leighisibh a' mhuinntir a tha euslan ann, agus abraibh riu, Tha rìoghachd Dhé air teachd am fagus duibh[b].

10 Ach ge b'e baile d'an teid sibh a steach, agus nach gabh iad ruibh, air dhuibh dol a mach air a shràidibh, abraibh,

11 Eadhon duslach 'ur baile a lean ruinn, tha sinn a' glanadh dhinn 'n 'ur n-aghaidh-se[d]; gidheadh, bitheadh fhios so agaibh gu-n do dhruid rìoghachd Dhé ruibh.

12 Ach tha mise ag ràdh ruibh, gur so-iomchaire a bhitheas e do Shodom 's an là ud, na do'n bhaile sin[e].

13 Is an-aoibhinn duit, a Chorasin! is an-aoibhinn duit, a Bhetsaida! oir nam bitheadh na h-oibre cumhachdach a rinneadh annaibh-se air an deanamh ann an Tìorus agus ann an Sidon, is fad o'n a dheanadh iad aithreachas[f], 'n an suidhe ann an sac-eudach agus ann an luaithre.

14 Ach bithidh e na's so-iomchaire do Thìorus agus do Shidon anns a' bhreitheanas, na dhuibh-se.

15 Agus thusa, a Chapernaum, a tha air d'àrdachadh gu nèamh[j], tilgear sìos gu ifrinn thu[k].

16 Esan a dh'éisdeas ruibhse, éisdidh e rium-sa: agus esan a dhiùltas sibhse[l], tha e 'g am dhiùltadh-sa: agus an neach a dhiùltas mise, tha e a' diùltadh an ti a chuir uaith mi[n].

17 Agus phill an deichnear agus an tri fichead le gairdeachas, ag ràdh, a Thighearna, tha na deamhain féin fo smachd againne troimh d'ainm-sa.

18 Agus thubhairt e riu, Chunnaic mi Satan, mar dhealanach, a' tuiteam o nèamh[o].

19 Feuch, tha mi 'toirt dhuibh cumhachd saltairt air nathraichibh[q], agus air scorpionaibh, agus air uile neart an nàmhaid; agus cha ghoirtich ni air bith air aon dòigh sibh.

20 Gidheadh na deanaibh gairdeachas air son gu bheil na spioraid fo 'ur smachd; ach deanaibh gairdeachas air son gu bheil 'ur n-ainmean sgrìobhta anns na nèamhan[s].

21 Anns an uair sin féin rinn Iosa gairdeachas 'n a spiorad[t], agus thubhairt e, Tha mi 'toirt buidheachais duit, O Athair, a Thighearna nèimh agus na talmhainn, air son gu-n d'fholaich thu na nithe sin o *dhaoinibh* glice agus tuigseach, agus gu-n d'fhoillsich thu iad do naoidheanaibh: seadh, Athair, oir is ann mar sin bu toil leatsa.

22 Tha na h-uile nithe air an tabhairt domh-sa le m'Athair[u]: agus cha-n aithne do neach air bith cò e am Mac, ach do'n Athair; no cò e an t-Athair ach do'n Mhac[w], agus an neach d'an àill leis a' Mhac 'fhoillseachadh.

B.C. 32.

[a] 1 Cor. 10. 27
[b] Mat. 3. 2
[c] 1 Pead. 1. 10
[d] caib. 9. 5
[e] Mat. 10. 15 Marc. 6. 11
[f] Ese. 3. 6
[g] Deut. 6. 5 Lebh. 19. 18
[h] Lebh. 18. 5 Neh. 9. 29 Ese. 20. 11, 21 Ròm. 10. 5 Gal. 3. 12
[i] caib. 16. 15 Iob 32. 2 Ròm. 4. 2 Gal. 3. 11 Seum. 2. 24
[j] Isa. 14. 13-15 Ier. 51. 53
[k] Ese. 26. 20 31. 18
[l] Gnio. 5. 4
[m] Ios. 16. 1
[n] Eoin 5. 23
[o] Tais. 12. 8, 9
[p] Salm 109. 25 Seum. 2. 13-16
[q] Marc. 16. 18 Gnio. 28. 5
[r] Eoin 4. 9
[s] Ecs. 32. 32 Salm 69. 28 Isa. 4. 3 Dan. 12. 1 Phil. 4. 3 Eabh. 12. 23 Tais. 13. 8 20. 12 21. 27
[t] Mat. 11. 25-27
[u] Mat. 28. 18 Eoin 3. 35
[v] Hos. 6. 6 Mic. 6. 8
[w] Eoin 1. 18 6. 46

23 Agus air tionndadh r'a dheisciobluibh, thubhairt e riu 'an uaignidheas, Is beannaichte na sùilean a chi na nithe 'tha sibhse a' faicinn:

24 Oir tha mi ag ràdh ruibh, Gu-m b' iomadh fàidh[c] agus rìgh, le 'm bu mhiann na nithe fhaicinn a tha sibhse a' faicinn, agus nach fac' *iad*; agus na nithe a chluinntinn, a tha sibhse a' cluinntinn, agus nach cual' *iad*.

25 Agus, feuch, sheas fear-lagha àraidh suas, 'g a dhearbhadh, agus ag ràdh, A Mhaighstir, ciod a ni mi chum gu-n sealbhaich mi a' bheatha mhaireannach?

26 Agus thubhairt e ris, Ciod tha sgrìobhta 's an lagh? cionnus a leughas tu?

27 Agus a' freagairt dasan, thubhairt e, Gràdhaichidh tu an Tighearna do Dhia le d'uile chridhe, agus le d'uile anam, agus le d'uile neart, agus le d'uile inntinn; agus do choimhearsnach mar thu féin[g].

28 Agus thubhairt esan ris, Is ceart a fhreagair thu: dean-sa so, agus bithidh tu beò[h].

29 Ach air dhasan toil a bhi aige e féin fhìreanachadh[i], thubhairt e ri Iosa, Agus cò e mo choimhearsnach?

30 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt e, Chaidh duine àraidh sìos o Ierusalem gu Iericho[m], agus thuit e am measg luchd-reubainn, agus air dhoibh a rùsgadh, agus a lotadh, dh'imich iad rompa, air dhoibh esan fhàgail leth-mharbh.

31 Agus tharladh, gu-n d'imich sagart àraidh sìos air an t-slighe sin: agus an uair a chunnaic se e, ghabh e seachad air an taobh eile.

32 Agus mar an ceudna, air do Lebhitheach a bhi dlùth do'n ionad sin, thàinig e agus dh'amhairc e *air*, agus ghabh e seachad air an taobh eile[p].

33 Ach air do Shamaritanach àraidh 'bhi 'gabhail an rathaid[r], thàinig e far an robh esan: agus an uair a chunnaic se e, ghabh e truas mòr *deth*,

34 Agus thàinig e d'a ionnsuidh, agus cheangail e suas a chreuchdan, a' dortadh olaidh agus fìona annta, agus chuir e air 'ainmhidh féin e, agus thug e gu tigh-òsda e, agus ghabh e cùram dheth.

35 Agus air an là màireach, an uair a dh'fhalbh e, thug e mach dà pheghinn *Ròmanach*, agus thug e do fhear an tigh-òsda *iad*, agus thubhairt e ris, Gabh cùram dheth; agus ge b'e ni tuilleadh a chaitheas tu, an tràth philleas mise air m'ais, dìolaidh mi dhuit e.

36 Cò a nis de'n triuir so, a shaoileas tu, a bu choimhearsnach dhasan a thuit am measg an luchd-reubainn?

37 Agus thubhairt easan, An ti a rinn tròcair air[v]. An sin thubhairt Iosa ris, Imich thusa, agus dean mar an ceudna.

38 Agus ag imeachd dhoibh, chaidh e steach do bhaile àraidh; agus ghabh

bean àraidh, d'am b'ainm Marta[a], d'a tigh féin e.

39 Agus bha piuthar aice d'an goirteadh Muire, a shuidh aig cosaibh Iosa[b], agus a bha 'g éisdeachd 'fhocail.

40 Ach bha Marta air a ro chùradh[c] le mòran frithealaidh, agus air seasamh dhi 'n a làthair thubhairt i, A Thighearna, nach 'eil suim agad gu-n d'fhàg mo phiuthar mise a'm' aonar ri frithealadh? uime sin abair rithe cuideachadh leam.

41 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt e rithe, a Mharta, a Mharta, tha thusa làn cùraim, agus dragha mu thimchioll mòran nithe:

42 Ach tha aon ni feumail[d]. Agus rinn Muire roghainn de'n chuid mhaith sin, nach toirear uaipe.

## CAIB. XI.

1 *Theagaisg Criosd d'a dheisciobluibh urnuigh a dheanamh gu bitheanta.* 14 *Thilg e mach deamhan a bha balbh, agus chronaich e na Phairisich air son an toibheim.* 28 *Nochd e cò iad a tha beannaichte.*

AGUS tharladh air dha 'bhi ann an ionad àraidh ri urnuigh, 'n uair a sguir e, gu-n dubhairt neach àraidh d'a dheisciobluibh ris, A Thighearna, teagaisg dhuinne urnuigh a dheanamh, mar a theagaisg Eoin d'a dheisciobluibh féin.

2 Agus thubhairt e riu, 'N uair a ni sibh urnuigh, abraibh, Ar n-Athair a ta air nèamh[i], Gu naomhaichear d'ainm. Thigeadh do rìoghachd. Deanar do thoil, mar air nèamh, gu ma h-amhluidh sin air thalamh.

3 Thoir dhuinn o là gu là ar n-aran lathail.

4 Agus maith dhuinn ar peacaidhean[j]: oir tha sinne féin a' maitheadh do gach aon air am bheil fiachan againn. Agus na leig ann am buaireadh sinn[l], ach saor sinn o'n olc[m].

5 Agus thubhairt e riu, Cò agaibh-se aig am bi caraid, agus a théid d'a ionnsuidh air mheadhon-oidhche, agus a their ris, A charaid, thoir dhomh tri builionnan 'an iasachd;

6 Oir thàinig caraid dhomh a m'ionnsuidh as a shlighe, agus cha-n 'eil ni agam a chuireas mi 'n a làthair?

7 Agus gu-m freagair esan o'n taobh a stigh agus gu-n abair e, Na cuir dragh orm: tha an dorus a nis air a dhùnadh, agus tha mo chlann maille rium 's an leabaidh; cha-n fhaigh mi éirigh agus *an* toirt duit.

8 Tha mi ag ràdh ruibh, Ged nach éirich e agus nach toir e dha, air son gur e a charaid e; gidheadh air son a liosdachd[q], éiridh e agus bheir e dha 'mheud as a tha dh'uireasbhuidh air.

9 Agus tha mise ag ràdh ruibh, Iarraibh[r], agus bheirear dhuibh: siribh, agus gheibh sibh; buailibh *an dorus*, agus fosgailear dhuibh.

10 Oir gach neach a dh'iarras, glacaidh e: agus an ti a shireas, gheibh e: agus do'n ti a bhuaileas, fosgailear.

11 Ma dh'iarras mac aran air aon neach agaibh-se a tha 'n a athair, an toir e dha clach? no ma *dh'iarras e* iasg, an toir e nathair dha 'an àit' éisg?

12 No ma dh'iarras e ubh, an toir e scorpion da?

13 Air an aobhar sin, ma's aithne dhuibh-se a tha olc, tiodhlacan maithe a thoirt do 'ur cloinn, nach mòr is mò na sin a bheir 'ur n-Athair nèamhaidh an Spiorad Naomh dhoibh-san à dh'iarras air e?

14 Agus bha e 'tilgeadh a mach deamhain[e], agus bha e balbh. Agus air dol do'n deamhan a mach, labhair am balbhan; agus ghabh an sluagh iongantas.

15 Ach thubhairt cuid diubh, Is ann troimh Bheelsebub ceannard nan deamhan a tha e 'tilgeadh mach dheamhan.

16 Agus dh'iarr dream eile dhiubh, 'g a dhearbhadh, comharadh air o nèamh[f].

17 Ach air dhasan an smuaintean a thuigsinn[g], thubhairt e riu, Gach rìoghachd a tha roinnte 'n a h-aghaidh féin[h], fàsaichear i; agus gach tigh *a tha roinnte* 'n a aghaidh féin, tuitidh e.

18 Agus ma tha Satan mar an ceudna air a roinn 'n a aghaidh féin, cionnus a sheasas a rìoghachd? oir tha sibhse ag ràdh, gu bheil mise troimh Bheelsebub a' tilgeadh a mach dheamhan.

19 Agus ma 's ann troimh Bheelsebub a tha mise a' tilgeadh mach dheamhan, cò e troimh am bheil 'ur clann-se 'g an tilgeadh a mach? uime sin bithidh iadsan 'n am breitheamhnaibh oirbh.

20 Ach ma 's ann le meur Dhé a tha mise a' tilgeadh mach dheamhan[k], tha rìoghachd Dhé, gun teagamh, air teachd oirbhse.

21 'N uair a ghleidheas duine làidir fo armaibh a thalla féin, tha na bhuineas da ann an sìth:

22 Ach an uair a thig duine a's treise na e[n], agus a bheir e buaidh air, bheir e uaith 'armachd uile anns an robh a dhòigh, agus roinnidh e a' chreach.

23 An neach nach 'eil leam-sa, tha e a'm' aghaidh[o]; agus an neach nach 'eil a' cruinneachadh leam, tha e a' sgapadh.

24 'N uair a théid an spiorad neòghlan a mach á duine[p], imichidh e troimh ionadaibh tiorma, ag iarraidh foise: agus an uair nach faigh e sin, their e, Pillidh mi dh'ionnsuidh mo thighe as an d' thàinig mi.

25 Agus air dha teachd, gheibh se e air a sguabadh agus air a dheanamh maiseach.

26 An sin imichidh e, agus bheir e leis seachd spioraid eile a's miosa na e féin; agus air dhoibh dol a steach, gabhaidh iad còmhnuidh an sin: agus bithidh

B.C. 33.

[a] Eoin 11. 1; 12. 2, 3
[b] caib. 8. 35; Gnio. 22. 3
[c] Mat. 6. 25-34; Phil. 4. 6
[d] Salm 27. 4; 73. 25; Ecl. 12. 13; Marc. 8. 36; 1 Cor. 13. 3
[e] Mat. 9. 32; 12. 22, &c.
[f] Mat. 12. 38; 10. 1
[g] Eoin 2. 25
[h] Mat. 12. 25; Marc. 3. 24
[i] Isa. 64. 8; Mat. 6. 9-15; Gal. 4. 6
[j] Mat. 18. 21-35
[k] Ecs. 8. 19
[l] 1 Cor. 10. 13; Tais. 3. 10
[m] Eoin 17. 15
[n] Isa. 49. 24; 53. 12; Col. 2. 15
[o] Mat. 12. 30
[p] Mat. 12. 43-45
[q] caib. 18. 1-5; Mat. 15. 22-28
[r] Mat. 7. 7; Eoin 15. 7; Seum. 1. 5; 1 Eoin 3. 22

crioch an duine sin na's miosa na a thòis-
each[a].
27 Agus an uair a bha e 'labhairt nan
nithe so, thog bean àraidh de'n t-sluagh
a guth, agus thubhairt i ris, Is beannaichte
a' bhrù a ghiùlain thu[b], agus na cìochan
a dheoghail thu.
28 Ach thubhairt esan, Is mò gur beann-
aichte iadsan a dh'éisdeas ri focal Dhé,
agus a choimheadas e[d].
29 Agus an uair a chruinnich an sluagh
gu tiugh *d'a ionnsuidh*, thòisich e air a
ràdh, Is droch ghinealach so : tha iad ag
iarraidh comharaidh ; agus cha toirear
comharadh dhoibh, ach comharadh Ionais
an fhàidh[f].
30 Oir mar a bha Ionas 'n a chomhar-
adh do mhuinntir Ninebheh, is ann mar
sin mar an ceudna bhitheas Mac an duine
do'n ghinealach so.
31 Eiridh ban-righinn na h-àirde deas[g]
suas anns a' bhreitheanas maille ri daoin-
ibh a' ghinealaich so, agus dìtidh i iad:
oir thàinig ise o iomallaibh na talmhainn,
a dh'éisdeachd ri gliocas Sholaimh ; agus,
feuch, *tha* na's mò na Solamh an so.
32 Eiridh muinntir Ninebheh suas anns
a' bhreitheanas maille ris a' ghinealach
so, agus dìtidh iad e : oir rinn iadsan aith-
reachas le searmoin Ionais[i]; agus, feuch,
*tha* na's mò na Ionas an so.
33 Cha-n 'eil neach sam bith, air dha
coinneal a lasadh[k], a chuireas am folach i,
no fo shoitheach ; ach ann an coinnleir,
a chum gu-m faic an dream a thig a stigh
an solus.
34 Is i an t-sùil solus a' chuirp[l]: uime
sin an uair a bhitheas do shùil glan, bith-
idh do chorp uile làn soluis : ach an uair
a bhitheas *do shùil* olc, bithidh do chorp
mar an ceudna dorcha.
35 Uime sin thoir an aire, nach bi an
solus a tha annad 'n a dhorchadas.
36 Air an aobhar sin, ma bhitheas do
chorp uile soillseach, gun chuid sam bith
dheth dorcha, bithidh e soillseach gu
h-iomlan, mar an uair a shoillsicheas
coinneal thu le a dealradh.
37 Agus a' labhairt dhasan, dh'iarr
Phairiseach àraidh air a dhinneir a ghabh-
ail maille ris : agus chaidh e stigh, agus
shuidh e chum bìdh.
38 Agus an uair a chunnaic am Phairis-
each *sin*[q], b'ioghnadh leis nach d'ionnlaid
se e féin roimh a dhinneir.
39 Agus thubhairt an Tighearna ris,
A nis, Phairiseacha, glanaidh sibhse an
taobh a muigh de'n chupan agus de'n
mhèis[r]: ach tha 'n taobh a stigh dhibh
làn reubainn agus aingidheachd[s].
40 Amadana, an ti a rinn an ni a tha 'n
taobh a muigh, nach do rinn e an ni a tha
'n taobh a stigh mar an ceudna?
41 Ach thugaibh uaibh déirce de na
nithibh a tha agaibh[t]: agus, feuch, tha
na h-uile nithe glan duibh.
42 Ach is an-aoibhinn duibh, Phairis-
eacha : oir tha sibh a' toirt deachaimh
á mionnt, agus á rù, agus as gach uile
ghnè luibhean, agus a' gabhail thairis air
breitheanas agus air gràdh Dhé : bu chòir
dhuibh iad so a dheanamh, agus gun iad
sud fhàgail gun deanamh.
43 Is an-aoibhinn duibh, Phairiseacha[c]:
oir is ionmhuinn leibh na ceud àiteacha-
suidhe anns na sionagogaibh, agus fàilte
*fhaotainn* air na margaidhean.
44 Is an-aoibhinn duibh, a sgrìobhaich-
ean agus Phairiseacha, a chealgairean :
oir tha sibh mar uaighean nach faicear[e],
agus do nach toir na daoine a tha 'g im-
eachd thairis orra an aire.
45 Agus fhreagair duine àraidh de'n
luchd-lagha, agus thubhairt e ris, A
Mhaighstir, le so a labhairt, tha thu 'toirt
maslaidh dhuinne mar an ceudna.
46 Agus thubhairt esan, Is an-aoibhinn
dhuibh-se mar an ceudna, a luchd-lagha :
oir tha sibh a' cur uallaichean troma, do-
ghiùlan air daoinibh[h], agus cha bhean sibh
féin ris na h-uallaichibh le aon de 'ur
meuraibh.
47 Is an-aoibhinn duibh : oir tha sibh a'
togail àitean-adhlaic nam fàidhean, agus
is iad 'ur n-aithrichean a mharbh iad.
48 Gu deimhin tha sibh a' toirt fianuis
gu bheil sibh ag aontachadh le gniomhar-
aibh 'ur n-aithrichean[j]: oir mharbh iad-
san gu deimhin iad, agus tha sibhse a'
togail an àitean-adhlaic.
49 Air an aobhar sin thubhairt gliocas
Dhé, Cuiridh mise fàidhean, agus abstoil
d'an ionnsuidh, agus *cuid* diubh marbh-
aidh iad, agus *cuid eile* geur-leanaidh iad :
50 Chum gu-n agrar air a' ghinealach
so fuil nam fàidhean uile a dhòirteadh o
thoiseach an domhain ;
51 O fhuil Abeil[m] gu fuil Shachariais[n],
a chaidh a mhilleadh eadar an altair agus
an teampull : gu deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, gu-n agrar i air a' ghinealach so[o].
52 Is an-aoibhinn duibh, a luchd-lagha :
oir thug sibh air falbh iuchair an eòlais[p]:
cha deachaidh sibh féin a steach, agus an
dream a bha 'dol a steach, bhac sibh iad.
53 Agus an uair a bha e 'labhairt nan
nithe so riu, thòisich na sgrìobhaichean
agus na Phairisich air a chur thuige gu
dian, agus a tharruing gu labhairt air
mòran de nithibh ;
54 A' deanamh feall-aire air, agus ag
iarraidh ni éigin a ghlacadh as a bheul,
chum gu-m bitheadh cùis-dhìtidh aca 'n a
aghaidh.

## CAIB. XII.

1 *Shearmonaich Criosd d'a dheisciobluibh iad a sheachnadh céilg, agus geilt ann an cur a theagaisg an céill.* 13 *Rabhadh do'n t-sluagh a bhi air am faicill an aghaidh sannt.* 22 *Cha-n fheud sinn a bhi ro chùramach mu nithibh talmhaidh.*

ANNS an àm sin[u], an uair a bha sluagh
gun àireamh air cruinneachadh,
ionnus gu robh iad a' saltairt air a chéile,

B.C. 33.

a Eoin 5. 14
2 Pead. 2. 20
b caib. 1. 28, 48
c Mat. 23. 6
Marc. 12. 38
d Eoin 13. 17
Seum. 1. 22-25
e Salm 5. 9
f Mat. 12. 40, &c.
Ion. 1. 17
2. 10
g 1 Ri. 10. 1, &c.
h Isa. 58. 6
i Ion. 3. 5, 10
j Ese. 18. 19
k Mat. 5. 15
Marc. 4. 21
l Marc. 6. 22, 23
m Gen. 4. 8
n 2 Each. 24. 20
o Ecs. 20. 5
Ier. 51. 56
p Mal. 2. 7
q Marc. 7. 3
r Mat. 23. 25
s Tit. 1. 15
t caib. 12. 33
Isa. 58. 7
u Mat. 16. 6, &c.
Marc. 9. 15, &c.

thòisich e air a ràdh r'a dheisciobluibh
féin, Roimh gach ni bithibh air 'ur faicill
o thaois ghoirt nam Phairiseach, eadhon
cealgaireachd.
2 Oir cha-n 'eil ni air bith folaichte,
nach foillsichear[a]: no uaigneach, air
nach faighear fios.
3 Air an aobhar sin ge b'e ni a labhair
sibh 's an dorchadas, cluinnear e 's an
t-solus: agus an ni a labhair sibh 's a'
chluais ann an seòmraichibh uaigneach,
éighear e air mullach nan tighean.
4 Agus tha mi ag ràdh ruibhse, mo
chàirde, Na bitheadh eagal oirbh roimh
an mhuinntir sin a mharbhas an corp[d],
agus 'n a dhéigh sin aig nach 'eil ni tuill-
eadh a dh'fheudas iad a dheanamh.
5 Ach nochdaidh mi dhuibh cò e roimh
an còir dhuibh eagal a bhi oirbh: Bith-
eadh eagal an Ti ud oirbh, aig am bheil
cumhachd, an déigh neach a mharbhadh,
a thilgeadh do ifrinn; seadh, tha mi
ag ràdh ruibh, Bitheadh eagal an Ti so
oirbh.
6 Nach 'eil cùig gealbhoinn air an
reic air dhà fheoirling, agus cha-n 'eil
aon diubh air dhearmad 'am fianuis
Dhé[g]?
7 Ach tha eadhon fuilteinean 'ur cinn
uile air an àireamh. Uime sin na bith-
eadh eagal oirbh: is fèarr sibhse na
mòran ghealbhonn.
8 Agus tha mise ag ràdh ruibh, Ge b'e
neach a dh'aidicheas mise 'am fianuis
dhaoine[j], aidichidh Mac an duine esan
mar an ceudna an làthair aingle Dhé.
9 Ach ge b' e neach a dh'àicheadhas
mise 'am fianuis dhaoine[k], àicheadhar
esan 'am fianuis aingle Dhé.
10 Agus ge b'e neach a labhras focal an
aghaidh Mhic an duine[l], maithear dha e:
ach do'n ti a labhras toibheum an aghaidh
an Spioraid Naoimh, cha toirear maith-
eanas.
11 Agus an uair a bheir iad sibh chum
nan sionagog[m], agus nan uachdaran, agus
nan daoine cumhachdach, na bitheadh e
'n a ro chùram oirbh cionnus no ciod a
fhreagras sibh, no ciod a their sibh:
12 Oir teagaisgidh an Spiorad Naomh
dhuibh, anns an uair sin féin, na nithe
a's còir dhuibh a ràdh[o].
13 Agus thubhairt neach àraidh de'n
t-sluagh ris, A Mhaighstir, abair ri m'
bhràthair an oighreachd a roinn rium[p].
14 Agus thubhairt e ris, A dhuine, cò
chuir mise a'm' bhreitheamh, no a'm'
fhear-roinn os 'ur ceann?
15 Agus thubhairt e riu, Thugaibh an
aire, agus gleidhibh sibh féin o shannt[s]:
oir cha-n ann 'am mòr-phailteas nan nithe
a tha e 'sealbhachadh a tha beatha an
duine.
16 Agus labhair e cosamhlachd riu,
ag ràdh, Thug fearann duine shaoibhir
àraidh bàrr pailt uaith:
17 Agus smuainich e ann féin, ag ràdh,

B.C. 33.

a caib. 8. 17 Mat. 10. 26 Marc. 4. 22
b Salm 49. 18 Seum. 4. 13-15
c 1 Cor. 15. 32 Seum. 5. 5
d Isa. 51. 12, 13 Dan. 3. 10-19 1 Pead. 3. 14
e Iob 27. 16, 17 Salm 39. 6 Ier. 17. 11
f Mat. 6. 25, &c.
g Iob 12. 10 Salm 104. 27-30
h Iob 38. 41 Salm 147. 9
i Mat. 10. 31
1 no, *r'a bheatha.*
j 1 Sam. 2. 30 Salm 119. 46 2 Tim. 2. 12 Tais. 2. 10
k Mat. 25. 31
l Mat. 12. 31, 32
m caib. 21. 14 Mat. 10. 19 Marc. 13. 11
n Phil. 4. 6
o Gnio. 6. 10 xxvi.
p Ese. 33. 31
q 1 Ri. 3. 11 1 Tim. 4. 8
r Salm 34. 10 Isa. 33. 16
s 1 Tim. 6. 7-10 Eabh. 13. 5
t Isa. 40. 1 41. 10-14
u Mat. 25. 34 Eoin 18. 36 Eabh. 12. 28 2 Pead. 1. 11 Tais. 22. 5
v Mat. 19. 21
w Mat. 6. 20 1 Tim. 6. 17-19

Ciod a ni mi, a chionn nach 'eil agam àit'
anns an cruinnich mi mo thoradh?
18 Agus thubhairt e, Ni mi so: leag-
aidh mi mo shaibhlean, agus togaidh
mi *saibhlean* a's mò; agus cruinnichidh
mi annta sin mo thoradh uile, agus mo
mhaoin.
19 Agus their mi ri m'anam, 'Anaim[b],
tha agad mòran de nithibh maithe air an
tasgadh fa chomhair mòran bhliadhnacha;
gabh fois, ith, òl, *agus* bi subhach[c].
20 Ach thubhairt Dia ris, 'Amadain,
air an oidhche so féin iarrar d'anam uait:
an sin cò dha a bhuineas na nithe sin a
dh'ulluich thu[e]?
21 Is *ann* mar sin *a tha* an ti a thaisg-
eas ionmhas dha féin, agus nach *'eil*
saoibhir a thaobh Dhé.
22 Agus thubhairt e r'a dheisciobluibh,
Uime sin tha mise ag ràdh ruibh, na
bitheadh ro chùram oirbh mu thimchioll
'ur beatha[f], ciod a dh'itheas sibh; no mu
thimchioll 'ur cuirp, ciod a chuireas sibh
umaibh.
23 Is mò a' bheatha na am biadh, agus
an corp na an t-eudach.
24 Thugaibh fainear na fithich: oir
cha-n 'eil iadsan a' cur no a' buain; cha-n
'eil aca tigh-tasgaidh no sabhal; agus
tha Dia 'g am beathachadh[h]: Cia mòr is
fèarr sibhse na an eunlaith[i]?
25 Agus cò agaibh-se, le ro chùram, is
urrainn aon làmh-choille a chur r'a àirde[1]
féin?
26 Mur 'eil sibh uime sin comasach air
an ni a's lugha a dheanamh, c'ar son a tha
sibh ro chùramach mu nithibh eile?
27 Thugaibh fainear na lilighean,
cionnus a tha iad a' fàs: cha-n 'eil iad a'
saothrachadh, no a' snìomh: gidheadh
tha mi ag ràdh ruibh, nach robh Solamh
féin 'n a ghlòir uile, air a sgeadachadh
mar aon diubh so.
28 Agus ma tha Dia mar sin a' sgead-
achadh an fheoir, a tha 'n diugh 's a'
mhachair, agus am màireach air a thilg-
eadh 's an àmhuinn; nach mòr is mò *a*
*sgeadaicheas e* sibhse, O dhaoine air bheag
creidimh?
29 Uime sin na iarraibh-se ciod a dh'ith-
eas sibh[n], no ciod a dh'òlas sibh, agus na
bithibh amharusach.
30 Oir na nithe so uile tha cinnich an
t-saoghail ag iarraidh: ach tha fhios aig
'ur n-Athair-se gu bheil feum agaibh air
na nithibh sin.
31 Ach iarraibh-se rìoghachd Dhé[q],
agus cuirear na nithe so uile ruibh[r].
32 Na bitheadh eagal ort, a threud
bhig[t]; oir is e deadh thoil 'ur n-Athar
an rìoghachd a thoirt duibh[u].
33 Reicibh na bheil agaibh[v], agus thug-
aibh déirce uaibh: deanaibh dhuibh féin
sporain nach fàs sean[w], ionmhas nach
teirig, anns na nèamhan, far nach tig
gaduiche am fagus, agus nach truaill an
reudan.

34 Oir ge b'e àite 's am bheil 'ur n-ionmhas, an sin bithidh 'ur cridhe mar an ceudna.

35 Bitheadh 'ur leasraidh crioslaichte mu'n cuairt[b], agus '*ur* lòchrain air an lasadh[c];

36 Agus sibh féin cosmhuil ri daoinibh a tha 'feitheamh ris an Tighearna, 'n uair a philleas e o'n phòsadh; chum air dha teachd agus bualadh, gu-n grad-fhosgail iad dha.

37 Is beannaichte na seirbhisich sin, a gheibh an Tighearna, 'n uair a thig e, ri faire[e]: gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gu-n crioslaich se e féin mu'n cuairt, agus gu-n cuir e 'n an suidhe iad a chum bìdh, agus gu-n tig e mach agus gu-n dean e frithealadh dhoibh.

38 Agus ma thig e 's an dara faire, no ma thig e 's an treas faire, agus gu-m faigh e *iad* mar sin, is beannaichte na seirbhisich sin.

39 Agus bitheadh cinnt agaibh air a so, nam bitheadh fhios aig fear an tighe cia an uair anns an tigeadh an gaduiche[h], gu-n deanadh e faire, agus nach fuilgeadh e a thigh a bhi air a tholladh troimhe.

40 Bithibh-se uime sin deas mar an ceudna[i]: oir thig Mac an duine 'n uair nach saoil sibh.

41 Agus thubhairt Peadar ris, A Thighearn', an ann ruinne tha thu 'labhairt a' chosamhlachd so, no ris na h-uile?

42 Agus thubhairt an Tighearna, Cò e uime sin an stiùbhard fìrinneach agus glic sin, a chuireas a thighearn' os ceann a theaghlaich[k], a thoirt *doibh an* cuibhrinn bìdh 'n a àm féin?

43 *Is* beannaichte an seirbhiseach sin, a gheibh a thighearn', an uair a thig e, a' deanamh mar sin.

44 Gu fìrinneach tha mi ag ràdh ruibh, gu-n cuir se e os ceann na bheil aige.

45 Ach ma their an seirbhiseach sin 'n a chridhe, Tha mo thighearn' a' cur dàile 'n a theachd; agus ma thòisicheas e air na h-òglaich agus na banoglaich a bhualadh, agus itheadh, agus òl, agus a bhi air mhisg:

46 Thig tighearn' an t-seirbhisich sin ann an là nach 'eil sùil aige ris, agus ann an uair nach fios da, agus gearraidh e 'n a bhloighdibh e, agus bheir e a chuibhrionn da maille ris na mi-chreidich[1].

47 Agus an seirbhiseach sin d'am b'aithne toil a mhaighstir[m], agus nach d'ulluich *e féin*, agus nach d' rinn a réir a thoile, buailear e le mòran bhuillean.

48 Ach an ti do nach b'aithne[n], agus a rinn nithe a b'airidh air buillibh, buailear esan le beagan *bhuillean*. Oir gach neach d'an d' thugadh mòran, iarrar mòran uaith[p]: agus ge b'e ri'n d'earbadh mòran, iarrar an tuilleadh air.

49 Thàinig mise a chur teine air an talamh, agus ciod is àill leam, ma tha e cheana air 'fhadadh.

B.C. 33.

[a] Mat.20.17-23
[b] Eph. 6. 14
1 Pead. 1. 13
[c] Mat. 25. 1, 13
[d] Mat. 10. 34
[e] Marc. 12. 42
[f] Mic. 7. 6
[g] 1 Ri. 18. 44, 45
Mat. 16. 2, &c.
[h] 1 Tes. 5. 2
Tais. 3. 3
16. 15
[i] caib. 21. 34, 36
[j] Mat. 5. 25
[k] 1 Cor. 4. 1, 2
2 Tim. 2. 2
1 *a' mhuinntir mhi-dhileis.*
[l] Gnio. 5. 37
[m] Seum. 4. 17
[n] Gnio. 17. 30
[o] Eoin 9. 2
Gnio. 28. 4
[p] Mat. 25. 14-29
[q] Gnio. 3. 19
Tais. 2. 21, 22

50 Ach tha baisteadh agam ri bhi air mo bhaisteadh leis[a], agus cionnus a tha mi air mo theannachadh gus an coimhlionar e!

51 Am bheil sibh a' saoilsinn gu-n d'thàinig mise a thoirt sìth air an talamh[d]? ni h-eadh, tha mi ag ràdh ruibh, ach aimhreit.

52 Oir bithidh a so suas cùignear ann an aon tigh air an roinn, triuir an aghaidh dithis, agus dithis an aghaidh triuir.

53 Bithidh an t-athair air a roinn an aghaidh a' mhic, agus am mac an aghaidh an athar; a' mhàthair an aghaidh na nighinn, agus an nighean an aghaidh na màthar; a' mhàthair-chéile an aghaidh mnatha a mic, agus bean a' mhic an aghaidh a màthar-chéile[f].

54 Agus thubhairt e mar an ceudna ris an t-sluagh, 'N uair a chi sibh neul ag éirigh 's an àird an iar[g], air ball their sibh, Tha fras a' teachd; agus tha e mar sin.

55 Agus an uair *a chi sibh* a' ghaoth á deas a' séideadh, their sibh, Bithidh teas ann; agus tha e 'tachairt.

56 A chealgairean, is aithne dhuibh breth a thoirt air aghaidh nan speur, agus na talmhainn; ach cionnus nach 'eil sibh a' toirt breth air an aimsir so?

57 Agus c'ar son nach 'eil sibh eadhon uaibh féin a' breithneachadh an ni sin a tha ceart?

58 'N uair a théid thu maille ri d'eascaraid chum an uachdarain[j], dean dìchioll 's an t-slighe air a bhi air do shaoradh uaith; air eagal gu-n tarruing e chum a' bhreitheimh thu, agus gu-n toir am breitheamh thairis do'n mhaor thu, agus gu-n tilg am maor 'am prìosan thu.

59 Tha mi ag ràdh riut, nach téid thu mach as a sin, gus an ìoc thu eadhon a' pheghinn dheireannach.

## CAIB. XIII.

1 *Shearmonaich Criosd aithreachas, o'n sgrios a thàinig air na Galiléaich, agus air muinntir eile.* 6 *Cosamhlachd na craoibh-fhìge gun toradh.* 11 *Shlànuich Criosd bean a bha air a cromadh le eucail phiantaich ré ochd bliadhna deug.*

AGUS bha làthair 's an àm sin daoine àraidh a dh'innis dha mu thimchioll nan Galiléach[l], muinntir a mheasg Pilat am fuil maille r'an ìobairtibh.

2 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Am bheil sibh a' saoilsinn gu-n robh na Galiléaich sin 'n am peacaich na's mò na na Galiléaich uile[o], air son gu-n d'fhulaing iad a' leithid so?

3 Ni h-eadh, tha mi ag ràdh ruibh: ach mur dean sibhse aithreachas, sgriosar sibh uile mar an ceudna[q].

4 No na h-ochd fir dheug sin air an do thuit an tùr ann an Siloam, agus a mharbh iad, an saoil sibh gu-n robh iadsan 'n am peacaich os ceann nan uile

dhaoine a bha 'n an còmhnuidh ann an
Ierusalem?
5 Ni h-eadh, tha mi ag ràdh ruibh:
ach mur dean sibhse aithreachas, sgriosar
sibh uile mar an ceudna.
6 Labhair e mar an ceudna an cosamh-
lachd so: Bha aig duine àraidh crann-
fìge suidhichte 'n a ghàradh-fìona[b]: agus
thàinig e ag iarraidh toraidh air, agus
cha d'fhuair e.
7 An sin thubhairt e ris a' ghàradair,
Feuch, tha mi ré thri bliadhna a' teachd
a dh'iarraidh toraidh air a' chrann-fhìge
so, agus cha-n 'eil mi 'faotainn a' bheag:
gearr sìos e[d], c'ar son a tha e 'fàsachadh
na talmhainn?
8 Agus fhreagair esan agus thubhairt e
ris, A thighearna, leig leis air a' bhliadh-
na so mar an ceudna[g], gus an cladhaich
mi m'a thimchioll, agus gu-n cuir mi
aolach *m'a bhun*:
9 Agus ma ghiùlaineas e toradh, *is
maith*: ach mur giùlain, 'n a dhéigh sin
gearraidh tu sìos e.
10 Agus bha e a' teagasg ann an aon
de na sionagogaibh air an t-sàbaid.
11 Agus, feuch, bha bean àraidh *a làth-
air* aig an robh spiorad anmhuinneachd
ré ochd bliadhna deug, agus bha i air a
cromadh ri 'chéile, agus gun chomas aice
air chor sam bith i féin a dhìreachadh.
12 Agus an uair a chunnaic Iosa i,
ghairm e d'a ionnsuidh i, agus thubhairt
e rithe, A bhean, tha thu air d' fhuasg-
ladh o d'anmhuinneachd.
13 Agus chuir e a làmhan oirre[m]; agus
air ball rinneadh dìreach i, agus thug i
glòir do Dhia.
14 Agus fhreagair uachdaran na siona-
goig, agus e làn feirge air son gu-n d'rinn
Iosa leigheas air là na sàbaid, agus thubh-
airt e ris an t-sluagh, Tha sè làithean
anns an còir obair a dheanamh: orra so
air an aobhar sin thigibh, agus bithibh
air 'ur leigheas, agus na b'ann air là na
sàbaid[p].
15 An sin fhreagair an Tighearn' e,
agus thubhairt e, A chealgair, nach fuasg-
ail gach aon agaibh a dhamh no 'asal o'n
phrasaich, agus nach toir e gu uisge e air
là na sàbaid[q]?
16 Agus nach bu chòir a' bhean so, a
tha 'n a nighinn do Abraham[r], a cheang-
ail Satan a nis ré ochd bliadhna deug, a
bhi air a fuasgladh o'n chuibhreach so
air là na sàbaid?
17 Agus an uair a thubhairt e na
nithe sin, chuireadh a naimhdean uile gu
nàire[t]; ach rinn an sluagh uile gaird-
eachas, air son nan uile nithe glòrmhor
a rinneadh leis[v].
18 An sin thubhairt e, Cò ris a tha
rìoghachd Dhé cosmhuil? agus cò ris a
shamhlaicheas mi i?
19 Tha i cosmhuil ri gràinne de shìol
mustaird, a ghabh duine, agus a chuir e
'n a ghàradh: agus dh'fhàs e, agus rinn-
eadh craobh mhòr dheth; agus rinn
eunlaith an athair nid 'n a geugaibh.
20 Agus thubhairt e a rìs, Cò ris a
shamhlaicheas mi rìoghachd Dhé?
21 Tha i cosmhuil ri taois ghoirt[a], a
ghabh bean agus a dh'fholaich i ann an
tri tomhasaibh mine, gus an do ghoirtich-
eadh an t-iomlan.
22 Agus chaidh e troimh gach caithir
agus baile beag[c], a' teagasg, agus a'
gabhail na slighe gu Ierusalem.
23 An sin thubhairt neach àraidh ris,
A Thighearn', an tearc iad a shaorar?
Agus thubhairt esan riu,
24 Deanaibh spairn chruaidh gu dol a
stigh air 'a gheata chumbann[e]: oir tha
mi ag ràdh ruibh, gu-n iarr mòran dol a
stigh[f], agus nach urrainn iad.
25 O'n uair a dh'éireas fear-an-tighe,
agus a dhùineas e an dorus[h], agus a thòis-
icheas sibhse air seasamh a muigh, agus
an dorus a bhualadh, ag ràdh, A Thigh-
earn', a Thighearna, fosgail duinn[i]; agus
air dhasan freagairt their e ruibh, Cha-n
aithne dhomh sibh, cia as a tha sibh:
26 An sin tòisichidh sibh air a ràdh,
Dh'ith sinn agus dh'òl sinn a'd' làthair,
agus theagaisg thu 'n ar sràidibh.
27 Ach their esan, Tha mi ag ràdh
ruibh[j], cha-n aithne dhomh sibh, cia as a
tha sibh; imichibh uam uile, a luchd-
deanamh na h-eucorach[k].
28 An sin bithidh gul agus gìosgan
fhiacal[l], an uair a chi sibh Abraham,
agus Isaac, agus Iacob, agus na fàidhean
uile ann an rìoghachd Dhé, agus sibh féin
air 'ur tilgeadh a mach.
29 Agus thig iad o'n àird an ear, agus
o'n àird an iar, agus o'n àirde tuath agus
deas[n], agus suidhidh iad ann an rìoghachd
Dhé.
30 Agus, feuch, tha daoine air dheir-
eadh a bhitheas air thòiseach, agus air
thòiseach a bhitheas air dheireadh[o].
31 Air an là sin féin thàinig Phairisich
àraidh d'a ionnsuidh, ag ràdh ris, Gabh
a mach agus imich á so: oir tha toil aig
Herod do mharbhadh.
32 Agus thubhairt e riu, Imichibh agus
innsibh do'n t-sionnach sin, Feuch, tha
mi 'tilgeadh a mach dheamhan, agus tha
mi 'deanamh leigheas an diugh, agus am
màireach, agus air an treas là bithidh mi
air mo dheanamh foirfe[s].
33 Gidheadh, is éigin domh imeachd an
diugh agus am màireach, agus an là 'n a
dhéigh sin: oir cha-n fheud e 'bhi gu-n
cuirear fàidh gu bàs a mach á Ierusalem.
34 A Ierusalem, a Ierusalem[u], a mharbh-
as na fàidhean, agus a chlachas an dream
a chuirear a d' ionnsuidh: cia minic a
b'àill leam do chlann a chruinneachadh,
mar *a chruinnicheas* cearc a h-àlach fo
a sgiathan, agus cha b'àill leibh!
35 Feuch, dh' fhàgadh 'ur tigh fàs
agaibh: agus gu deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, nach faic sibh mise, gus an tig an

B.C. 33.

[a] Mat. 13. 33
[b] Isa. 5. 2-4 Mat. 21. 19
[c] Mat. 9. 35
[d] Mat. 7. 19
[e] Mat. 7. 13
[f] Eoin 7. 34 8. 21
[g] Air. 14. 11-20 Salm 106. 23 Ròm. 2. 4 2 Pead. 3. 9
[h] Mat. 25. 10
[i] caib. 6. 46
[j] Mat. 7. 22, 23
[k] Salm 6. 8 101. 8
[l] Mat. 8. 12 13. 42
[m] Marc. 16. 18 Gnio. 9. 17
[n] Tais. 7. 8, 10
[o] Mat. 19. 30
[p] Mat. 12. 10 Marc. 3. 2
[q] caib. 14. 5 Eoin 7. 21-24
[r] caib. 19. 9 Mat. 12. 12
[s] Eabh. 2. 10
[t] Salm 132. 18
[u] Mat. 23. 37
[v] caib. 18. 43 Salm 111. 3

t-àm, anns an abair sibh, Is beannaichte an ti a thig ann an ainm an Tighearna[a].

## CAIB. XIV.

1 *Shlànuich Criosd neach air an robh a' mheud-bhronn, 7 theagaisg e irioslachd. 16 Le cosamhlachd na suipeir mòire, nochd e cionnus a bhitheas daoine saoghalta, a ni tàir air focal Dhé, air an druideadh a mach á rìoghachd nèimh.*

AGUS tharladh, an tràth chaidh e gu tigh uachdarain àraidh de na Phairisich a dh'itheadh bìdh air là na sàbaid, gu-n robh iad a' deanamh geur-fhaire air[e].

2 Agus, feuch, bha duine àraidh 'n a làthair air an robh a' mheud-bhronn.

3 Agus fhreagair Iosa, agus labhair e ris an luchd-lagha, agus ris na Phairisich, ag ràdh, Am bheil e ceaduichte leigheas a dheanamh air là na sàbaid[g]?

4 Ach dh'fhan iadsan 'n an tosd, Agus air dha breith *air*, leighis se e, agus leig e uaith *e* :

5 Agus fhreagair e iadsan, ag ràdh, Cò agaibh-se, ma thuiteas 'asal no a dhamh ann an slochd[i], nach tarruing a mach gu grad e air là na sàbaid ?

6 Agus cha b'urrainn iad a fhreagairt a rìs anns na nithibh sin.

7 Agus labhair e cosamhlachd riu-san a fhuair cuireadh, an uair a thug e fainear mar a thagh iad na ceud àiteacha-suidhe, ag ràdh riu,

8 'N uair a gheibh thu cuireadh o neach air bith chum bainnse[k], na suidh anns a' cheud àit ; air eagal gu-n d'fhuair duine a's urramaiche na thusa cuireadh uaith ;

9 Agus gu-n tig an ti a thug cuireadh dhuit-sa agus dhàsan, agus gu-n abair e riut, Thoir àite do'n duine so ; agus gu-n tòisich thusa an sin le nàire air suidhe anns an àit a's ìsle.

10 Ach an uair a gheibh thu cuireadh, imich agus suidh anns an àit a's ìsle ; chum, an uair a thig esan a thug cuireadh dhuit, gu-n abair e riut, A charaid, suidh a suas na's àirde : an sin gheibh thu urram an làthair na muinntir a tha 'n an suidhe air bòrd maille riut.

11 Oir ge b'e neach a dh'àrdaicheas e féin, ìslichear e[o]; agus ge b'e neach a dh'ìslicheas e féin, àrdaichear e.

12 An sin thubhairt e ris an ti mar an ceudna a thug cuireadh dha, 'N uair a ni thu dinneir no suipeir, na gairm do chàirdean, no do bhràithre, no do luchd-dàimh, no do choimhearsnaich shaoibhir[r]; air eagal gu-n toir iadsan mar an ceudna cuireadh dhuit-sa a rìs, agus gu faigh thu a' chomain cheudna.

13 Ach an uair a ni thu cuirm, gairm na bochdan[s], na daoine ciurramach, na bacaich, na doill :

14 Agus bithidh tu beannaichte, a chionn nach urrainn iad a' chomain cheudna 'thoirt duit : oir gheibh thu comain ann an aiseirigh nam fìrean.

B.C. 33.

[a] caib. 19. 38 Eoin 12. 13
[b] Tais. 19. 9
[c] Isa. 25. 6, 7
[d] Gnà. 9. 2, 5 Dàn 5. 1 Isa. 55. 1, 2
[e] Salm 37. 32 Isa. 29. 20, 21
[f] caib. 9. 14
[g] caib. 13. 14
[h] rann 26 1 Cor. 7. 33
[i] caib. 13. 15 Ecs. 23. 5
[j] Salm 2. 12
[k] Gnà. 25. 6, 7
[l] Salm 103. 6 130. 7
[m] 2 Cor. 5. 20
[n] Gnà. 1. 24 Mat. 21. 43 Eabh. 12. 25
[o] caib. 18. 14 Iob 22. 29 Mat. 23. 12 Seum. 4. 6
[p] Deut. 33. 9 Mat. 10. 37
[q] Mat. 16. 24 Marc. 8. 34 2 Tim. 3. 12
[r] Gnà. 22. 16
[s] Neh. 8. 10, 12

15 Agus an uair a chual' aon de na shuidh maille ris air bòrd na nithe sin, thubhairt e ris, Is beannaichte an ti sin a dh'itheas aran ann an rìoghachd Dhé[b].

16 Ach thubhairt esan ris, Rinn duine àraidh suipeir mhòr[c], agus thug e cuireadh do mhòran :

17 Agus chuir e a sheirbhiseach uaith 'an àm na suipeir a ràdh ris a' mhuinntir a fhuair cuireadh, Thigibh, oir tha na h-uile nithe a nis ullamh[d].

18 Agus thòisich iad uile a dh'aon *ghuth* air an leithsgeul a ghabhail. Thubhairt an ceud fhear ris[f], Cheannaich mi fearann, agus is éigin domh dol a mach agus 'fhaicinn : tha mi a' guidhe ort, gabh mo leithsgeul.

19 Agus thubhairt fear eile, Cheannaich mi cùig cuing dhamh, agus tha mi 'dol g'an dearbhadh : tha mi a' guidhe ort, gabh mo leithsgeul.

20 Agus thubhairt fear eile, Phòs mi bean[h], agus air an aobhar sin cha-n 'eil e 'n comas domh teachd.

21 Agus thàinig an seirbhiseach sin, agus dh'innis e na nithe sin d'a thighearn'. An sin air gabhail feirge do fhear-an-tighe[j], thubhairt e r'a sheirbhiseach, Gabh a mach gu grad gu sràidibh agus gu caol-shràidibh a' bhaile, agus thoir a stigh an so na bochdan, agus na daoine ciurramach, agus na bacaich, agus na doill.

22 Agus thubhairt an seirbhiseach, A thighearna, rinneadh mar a dh'òrduich thu, gidheadh tha àite *falamh* ann fathast[l].

23 Agus thubhairt an tighearna ris an t-seirbhiseach, Gabh a mach gus na rathaidibh mòra agus na gàraidhean, agus co-éignich iad gu teachd a steach[m], a chum gu-m bi mo thigh air a lìonadh.

24 Oir tha mi ag ràdh ruibh, nach blais aon de na daoinibh ud a fhuair cuireadh, de m' shuipeir-sa[n].

25 Agus bha sluagh mòr ag imeachd maille ris : agus air dha tionndadh, thubhairt e riu,

26 Ma thig neach air bith a m'ionnsuidh-sa, agus nach fuathaich e 'athair, agus a mhàthair, agus a bhean-phòsda, agus a chlann agus a bhràithrean, agus a pheathraichean, seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha-n 'eil e'n comas da 'bhi 'n a dheisciobul dhomh-sa[p].

27 Agus ge b'e neach nach giùlain a chrann-ceusaidh[q], agus nach lean mise, cha-n 'eil e 'n comas da 'bhi 'n a dheisciobul dhomh-sa.

28 Oir cò am fear agaibh-se leis am miann tùr a thogail, nach suidh sìos air tùs, agus nach meas an costus, a dh'fheuchainn am bheil aige na chuireas crìoch air ?

29 Air eagal an déigh dha a bhunait a leagadh, agus gun bhi comasach air crìoch a chur *air*, gu-n tòisich na h-uile a chi *e* ri fanoid air,

30 Ag ràdh, Thòisich an duine so air *tigh* a thogail, agus cha b'urrainn e a chrìochnachadh.

31 No cò an rìgh, aig dol a mach dha gu cogadh an aghaidh rìgh eile, nach suidh sìos air tùs, agus nach gabh comhairle[b], a dh'fheuchainn an urrainn e le deich mìle coinneamh a thoirt dasan a tha 'teachd le fichead mìle 'n a aghaidh?

32 No air bhi dhàsan fathast fada uaith, cuiridh e teachdaireachd a dh'iarraidh cùmhachan sìthe.

33 Mar sin mar an ceudna, gach neach agaibh-se, nach tréig na h-uile nithe a tha aige[c], cha-n 'eil e'n comas da 'bhi 'n a dheisciobul dhomh-sa.

34 *Tha* an salann maith[d]: ach ma chailleas an salann a bhlas, ciod e leis an deanar deadh-bhlasda e?

35 Cha-n 'eil e iomchuidh chum na talmhainn, no chum an dùnain; *ach* tilgidh daoine mach e. An ti aig am bheil cluasan chum éisdeachd, éisdeadh e.

## CAIB. XV.

4 *Cosamhlachd na caorach caillte,* 8 *a' mhìr airgid,* 11 *agus a' mhic struidheil.*

AN sin thàinig na cìs-mhaoir uile agus na peacaich am fagus da[g], chum éisdeachd ris.

2 Agus rinn na Phairisich agus na sgrìobhaichean gearan, ag ràdh, Tha am fear so 'gabhail pheacach d'a ionnsuidh, agus ag itheadh maille riu[i].

3 Agus labhair esan an cosamhlachd so riu, ag ràdh,

4 Cò an duine dhibhse aig am bheil ceud caora[l], ma chailleas e aon diubh, nach fàg an naoi deug agus an ceithir fichead anns an fhàsach, agus nach téid an déigh na caorach a chailleadh, gus am faigh e i?

5 Agus air dha a faotainn, cuiridh e air a ghuaillibh i le gairdeachas.

6 Agus an uair a thig e dhachaidh, gairmidh e a chàirdean agus a choimhearsnaich an ceann a chéile, ag ràdh riu, Deanaibh gairdeachas maille rium-sa, a chionn gu-n d'fhuair mi mo chaora 'bha caillte[n].

7 Mar sin, tha mi ag ràdh ruibh, gu-m bi aoibhneas air nèamh air son aon pheacaich a ni aithreachas[p], na's mò na air son naoi deug agus ceithir fichead fìrean, aig nach 'eil feum air aithreachas.

8 No cò a' bhean aig am bheil deich buinn airgid, ma chailleas i aon bhonn diubh, nach las coinneal, agus nach sguab an tigh, agus nach iarr gu dìchiollach gus am faigh i *e*?

9 Agus air dhi 'fhaotainn, gairmidh i *a* ban-chairdean agus *a* ban-choimhearsnaich an ceann a chéile, ag ràdh, Deanaibh gairdeachas leam-sa, oir fhuair mi am bonn a chaill mi.

10 Mar an ceudna tha mi ag ràdh ruibh, Tha gairdeachas an làthair aingle Dhé[a], air son aon pheacaich a ni aithreachas.

11 Agus thubhairt e, Bha aig duine àraidh dithis mhac:

12 Agus thubhairt am *mac* a b'òige dhiubh r'*a* athair, Athair, thoir dhomh-sa a' chuid-roinn a thig *orm* de *d'* mhaoin. Agus roinn e eatorra a bheathachadh.

13 Agus an déigh beagan làithean, chruinnich am mac a b'òige a chuid uile, agus ghabh e a thurus do dhùthaich fad air astar, agus an sin chaith e a mhaoin le beatha struidheasaich.

14 Agus an uair a chaith e *a chuid* uile, dh'éirich gorta ro mhòr 's an tìr sin; agus thòisich e ri bhi ann an uireasbhuidh.

15 Agus chaidh e agus cheangail se e féin ri aon de shaor-dhaoinibh na dùthcha sin; agus chuir e d'a fhearann e, a bhiadhadh mhuc.

16 Agus bu mhiann leis a bhrù a lìonadh de na plaoisg a bha na mucan ag itheadh[e]; oir cha d' thug neach air bith dha.

17 Agus an uair a thàinig e d'a ionnsuidh féin[f], thubhairt e, Cia lìon de luchd-tuarasdail m'athar-sa aig am bheil aran gu leoir agus r'a sheachnadh, an uair tha mise a' bàsachadh le gorta?

18 Eiridh mi, agus théid mi dh'ionnsuidh m'athar[h], agus their mi ris. Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus ann ad làthair-sa[j],

19 Agus cha-n airidh mi tuilleadh gu-n goirteadh do mhac-sa dhiom[k]: dean mi mar aon de d' luchd-tuarasdail.

20 Agus dh'éirich e, agus chaidh e dh'ionnsuidh 'athar. Ach air dha 'bhi fathast fada uaith[m], chunnaic 'athair e, agus ghabh e truas mòr *dheth*, agus ruith e, agus thuit e air a mhuineal, agus phòg se e.

21 Agus thubhairt am mac ris, Athair, pheacaich mi an aghaidh fhlaitheanais, agus ann ad làthair-sa, agus cha-n airidh mi tuilleadh gu-n goirteadh do mhac dhiom.

22 Ach thubhairt an t-athair r'a sheirbhisich, Thugaibh a mach a' chulaidh a's fèarr[o], agus cuiribh uime i; agus cuiribh fàinne air a làimh, agus brògan air *a* chosaibh:

23 Agus thugaibh an so an laogh biadhta, agus marbhaibh e; agus itheamaid agus bitheamaid subhach:

24 Oir bha mo mhac so marbh[q], agus tha e beò a rìs; bha e caillte[r], agus fhuaradh e. Agus thòisich iad air a bhi subhach.

25 A nis bha a mhac a bu shine mach 's an fhearann: agus an uair a thàinig e, agus a thàr e am fagus do'n tigh, chual' e an ceòl agus an dannsa.

26 Agus ghairm e d'a ionnsuidh aon de

B.C. 33.

a Ese. 18. 23, 32; 33. 11; Gnio. 11. 18; Phil. 15. 16
b Gnà. 20. 18
c Phil. 3. 7, 8
d Mat. 5. 13; Marc. 9. 50
e Isa. 44. 20; Hos. 12. 1
f 1 Ri. 8. 47
g Mat. 9. 10, &c.
h Salm 32. 5; 116. 5-7; Hos. 14. 1-3
i Gnà. 11. 3; 1 Cor. 5. 9-11; Gal. 2. 12
j Salm 51. 4
k Iob 42. 6
l Mat. 18. 12
m Iob 33. 27, 28; Salm 103. 10-13; Ier. 31. 18-25
n Salm 119. 176; 1 Pead. 2. 25
o Isa. 61. 10
p caib. 5. 32
q Ròm. 6. 13; Eph. 2. 1; Col. 2. 13
r caib. 19. 10; Ese. 34. 4, 16

na h-òglaich, agus dh'fhiosraich e ciod bu chiall do na nithibh sin.

27 Agus thubhairt esan ris, Thàinig do bhràthair; agus mharbh d'athair an laogh biadhta, a chionn gu-n d'fhuair e rìs slàn fallain e.

28 Agus ghabh esan fearg[c], agus cha b'àill leis dol a stigh: air an aobhar sin thàinig 'athair a mach, agus chuir e impidh air.

29 Ach fhreagair esan agus thubhairt e r'a athair, Feuch, tha mise a' deanamh seirbhis duit an uiread so de bhliadhnachan[e], agus uair air bith cha do bhris mi d'àithne, gidheadh cha d'thug thu meann riamh dhomh, chum gu-m bithinn subhach maille ri mo chàirdibh.

30 Ach an uair a thàinig do mhac so, a dh'ith suas do bheathachadh maille ri strìopaichean, mharbh thu an laogh biadhta dha.

31 Agus thubhairt e ris, A mhic, tha thusa a ghnàth maille rium, agus na h-uile nithe *a's* leamsa, is leatsa *iad*.

32 Bu chòir dhuinn[g] a bhi subhach[h], agus aoibhneach; oir bha do bhràthair so marbh, agus tha e beò a rìs; agus bha e caillte, agus fhuaradh e.

## CAIB. XVI.

1 *Cosamhlachd an stiùbhaird eucoraich.* 14 *Chronaich Criosd cealg nam Phairiseach sanntach.* 19 *Cosamhlachd an duine shaoibhir, agus an duine bhochd Lasaruis.*

AGUS thubhairt e mar an ceudna r'a dheisciobluibh, Bha duine saoibhir àraidh ann aig an robh stiùbhard; agus chasaideadh ris e, mar neach a bha 'deanamh ana-caithidh air a mhaoin.

2 Agus ghairm se e, agus thubhairt e ris, Ciod e so a tha mi 'cluinntinn mu d' thimchioll? thoir cunntas air do stiùbhardachd; oir cha-n fheud thu 'bhi na's faide a'd' stiùbhard.

3 An sin thubhairt an stiùbhard ann féin, Ciod a ni mi? oir tha mo mhaighstir a' toirt na stiùbhardachd uam: cha-n urrainn mi ruamhar a dheanamh, is nàr leam déirc iarraidh.

4 Tha fhios agam ciod a ni mi, chum an uair a chuirear as an stiùbhardachd mi, gu-n gabh iad a steach d'an tighibh mi.

5 Agus air dha gach aon diubhsan air an robh fiachan aig a thighearn' a ghairm d'a ionnsuidh, thubhairt e ris a' cheud fhear, Cia meud a tha aig mo thighearn' ortsa?

6 Agus thubhairt esan, Ceud tomhas olaidh. Agus thubhairt e ris, Gabh do sgrìobhadh, agus suidh sìos gu h-ealamh, agus sgrìobh leth-cheud.

7 An sin thubhairt e ri fear eile, Agus cia meud a tha *aig* ortsa? Agus thubhairt esan, Ceud tomhas cruithneachd. Agus thubhairt e ris, Gabh do sgrìobhadh, agus sgrìobh ceithir fichead.

8 Agus mhol an tighearn' an stiùbhard eucorach, do bhrìgh gu-n d'rinn e gu glic: oir tha clann an t-saoghail so 'n an ginealach féin na's glice na clann an t-soluis[a].

9 Agus tha mise ag ràdh ruibh, Deanaibh dhuibh féin càirdean le Mamon na h-eucorach[b]; chum an uair a shiubhlas sibh, gu-n gabhar sibh do àitibh-còmhnuidh sìorruidh.

10 An ti a tha fìrinneach anns an ni a's lugha, tha e fìrinneach mar an ceudna ann am mòran[d]; agus an ti a tha eucorach anns an ni a's lugha, tha e eucorach ann am mòran mar an ceudna.

11 Air an aobhar sin, mur robh sibh fìrinneach anns an t-saoibhreas eucorach, cò dh'earbas ruibh an *saoibhreas* fìor?

12 Agus mur robh sibh fìrinneach ann an cuid duine eile, cò bheir dhuibh an ni a's leibh féin?

13 Cha-n 'eil seirbhiseach sam bith comasach air seirbhis a dheanamh do dhà thighearn[f]; oir an dara cuid fuathaichidh e aon diubh, agus bheir e gràdh do'n fhear eile; no gabhaidh e le aon diubh agus ni e tàir air an fhear eile. Cha-n 'eil sibh comasach air seirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhamon.

14 Agus chuala na Phairisich, a bha sanntach, na nithe sin uile[i]: agus rinn iad fanoid air.

15 Agus thubhairt e riu, Is sibhse an dream a tha 'g 'ur fìreanachadh féin 'am fianuis dhaoine[j]; ach is aithne do Dhia 'ur cridheachan[k]: oir an ni sin a tha ro mheasail aig daoinibh, is gràineileachd e 'am fianuis Dhé[l].

16 *Bha* an lagh agus na fàidhean ann gu teachd Eoin[m]: o sin tha rìoghachd Dhé air a searmonachadh, agus tha gach duine a' dol le dian strì a steach innte[n].

17 Agus is usadh do nèamh agus do'n talamh dol thairis, na do aon lide de'n lagh tuiteam[o].

18 Gach neach a chuireas uaith a bhean[p], agus a phòsas bean eile, tha e 'deanamh adhaltranais; agus ge b'e neach a phòsas a' bhean a chuireadh air falbh o a fear, tha e 'deanamh adhaltranais.

19 Bha duine saoibhir àraidh ann, a bha air a sgeadachadh le purpur agus lìon-eudach grinn, *agus bha e* 'caitheadh a bheatha gach là gu sòghail le mòrghreadhnachas:

20 Agus bha duine bochd àraidh ann, d'am b'ainm Lasarus, a chuireadh 'n a luidhe aig a dhorus, làn de chreuchdaibh,

21 Agus bu mhiann leis a bhi air a shàsuchadh leis an sbruileach a bha 'tuiteam o bhòrd an duine shaoibhir; seadh, agus thàinig na madaidh agus dh'imlich iad a chreuchdan.

22 Agus tharladh gu-n d'fhuair an duine bochd bàs, agus gu-n do ghiùlaineadh leis na h-ainglibh e gu uchd Abrahaim[q]: fhuair an duine saoibhir bàs mar an ceudna, agus dh'adhlaiceadh e.

23 Agus ann an ifrinn thog e suas a

B.C. 33.

a Eoin 12. 36; Eph. 5. 8
b Ecl. 11. 1; 1 Tim. 6. 17-19
c Ròm. 10. 19
d Mat. 25. 21, 23
e caib. 18. 11; Isa. 65. 5
f Ios. 24. 15; Mat. 6. 24
g Ion. 4. 10, 11
h Salm 51. 8; Isa. 35. 10
i Mat. 23. 14
j caib. 10. 29
k Salm 7. 9; Ier. 17. 10
l Gnà. 16. 5; Mal. 3. 15
m Mat. 11. 12, 13
n Eoin 12. 19
o Isa. 40. 8; 51. 6
p Mat. 5. 32
q Eabh. 1. 14

shùilean[a], air dha 'bhi ann am piantaibh,
agus chunnaic e Abraham, fada uaith,
agus Lasarus 'n a uchd.
24 Agus ghlaodh e, agus thubhairt e,
Athair Abrahaim dean tròcair orm, agus
cuir Lasarus, chum gu-n tum e bàrr a
mheoir ann an uisge, agus gu-m fuaraich
e mo theangadh; oir tha mi air mo ro-
phianadh 's an lasiar so[c].
25 Ach thubhairt Abraham, A mhic,
cuimhnich gu-n d'fhuair thusa do nithe
maithe ri àm dhuit a bhi beò[d], agus
Lasarus mar an ceudna droch nithe: ach
a nis tha esan a' faotainn sòlais, agus tha
thusa air do phianadh.
26 Agus a bhàrr air so uile, tha doimhne
mhòr air a cur eadar sinne agus sibhse,
air chor agus iadsan le am b'àill dol á so
do 'ur ionnsuidh-se, nach 'eil e 'an comas
doibh; agus nach mò tha e 'an comas do
aon neach teachd as a sin d'ar n-ionn-
suidh-ne[e].
27 An sin thubhairt e, Uime sin tha mi
a' guidhe ort, athair, gu-n cuireadh tu e
gu tigh m'athar:
28 Oir tha cùignear bhràithrean agam;
chum gu-n toir e fianuis doibh, air eagal
gu-n tig iadsan mar an ceudna do'n ionad
ro phiantach so.
29 Thubhairt Abraham ris, Tha Maois
agus na fàidhean aca[h], éisdeadh iad riu-
san.
30 Agus thubhairt esan, Ni h-eadh,
Athair Abrahaim: ach ma théid neach
d'an ionnsuidh o na mairbh, ni iad aith-
reachas.
31 Agus thubhairt e ris, Mur éisd iad
ri Maois agus ris na fàidhean, cha mhò
a chreideas iad, ged éireadh neach o na
mairbh[k].

## CAIB. XVII.

1 *Theagaisg Criosd gur còir dhuinn aobhar oilbheim a shcachnadh,* 3 *agus maitheanas a thoirt d'a chéile;* 6 *nochd e mòr-chumhachd beò-chreidimh;* 7 *tha sinne fo cheangal do Dhia, ach cha-n 'eil esan mar sin dhuinne.*

AN sin thubhairt e r'a dheisciobluibh,
Cha-n fheudar nach tig[1] oilbheum-
an[o]: ach is an-aoibhinn *dasan* troimh an
tig iad.
2 B'fhèarr dha gu-m bitheadh clach-
mhuilinn air a crochadh m'a mhuineal,
agus gu-m bitheadh e air a thilgeadh 's an
fhairge, na gu-n tugadh e oilbheum do
aon neach de'n mhuinntir bhig so.
3 Thugaibh an aire dhuibh féin: ma
pheacaicheas do bhràthair a'd' aghaidh,
cronaich e[q]; agus ma ghabhas e aith-
reachas, thoir maitheanas da.
4 Agus ma pheacaicheas e a'd' aghaidh
seachd uairean 's an là, agus gu-m pill e
riut seachd uairean 's an là, ag ràdh, Tha
aithreachas orm; thoir maitheanas da[s].
5 Agus thubhairt na h-Abstoil ris an
Tighearna, Meudaich ar creidimh.
6 Agus thubhairt an Tighearna, Nam

B.C. 33.

a Tais. 14. 10, 11
b Mat. 17. 20, 21. 21
Marc. 9. 23, 11. 23
c Isa. 66. 24
Marc. 9. 44, &c.
d caib. 6. 24
Iob 21. 13
Salm 73. 12-19
e Ese. 28. 24
f Iob 22. 3
Salm 35. 7, 16. 2, 3
Isa. 64. 6
Ròm. 11. 35
g Eoin 4. 4
h Isa. 34. 16
Eoin 5. 39
i Lebh. 13. 46
j Lebh. 13. 2, 14. 3
Mat. 8. 4
k Eoin 12. 10, 11
l Salm 30. 1, 2
m Eoin 4. 39-42
n 2 Each. 32. 25
Salm 106. 13
Ròm. 1. 21
1 *cip-thuislidh.*
o Mat. 18. 6, 7
Marc. 9. 42
p Mat. 9. 22
q Lebh. 19. 17
2 *'n 'ur measg.*
r Mat. 9. 15
Eoin 7. 33-36
s Mat. 6. 12, 14
Col. 3. 13
t Mat. 24. 23, &c.
Marc. 13. 21

bitheadh agaibh creidimh mar ghràinne
de shìol mustaird[b], theireadh sibh ris a'
chraoibh shicamin so, Bi air do spìonadh
as do fhreumhan, agus bi air do shuidh-
eachadh 's a' chuan? agus bhitheadh i
ùmhal duibh.
7 Ach cò agaibh-se aig am bheil seirbh-
iseach a' treabhadh, no a' buachailleachd,
a their ris, an déigh dha teachd a steach
o'n fhearann, Thig air ball, agus suidh
sìos chum bìdh?
8 Agus nach dòcha e ràdh ris, Ulluich
ni a ghabhas mise gu m' shuipeir, agus
crioslaich thu féin, agus fritheil domh, gus
an ith agus an òl mi; agus 'n a dhéigh
sin ithidh agus òlaidh tusa?
9 An toir e buidheachas do'n t-seirbhis-
each sin do bhrìgh gu-n d' rinn e na nithe
a dh'orduicheadh dha? cha saoil mi *gu-n
tabhair.*
10 Mar sin sibhse, 'n uair a ni sibh
na h-uile nithe a dh'àithneadh dhuibh,
abraibh, Is seirbhisich neo-tharbhach
sinn[f]: oir rinn sinn *a mhàin* an ni 'bu
dligheach dhuinn a dheanamh.
11 A nis, a' dol suas da gu Ierusalem,
chaidh e troimh mheadhon Shamaria
agus Ghalile[g].
12 Agus an uair a bha e 'dol a stigh
do bhaile àraidh, thachair deichnear
dhaoine air a bha 'n an lobhair, a sheas
fada uaith[i]:
13 Agus thog iad suas an guth, ag ràdh,
Iosa, a Mhaighstir, dean tròcair oirnn.
14 Agus an uair a chunnaic e *iad*,
thubhairt e riu, Imichibh, nochdaibh sibh
féin do na sagartaibh[j]. Agus ag imeachd
dhoibh, ghlanadh iad.
15 Agus an uair a chunnaic aon diubh
gu-n do leighiseadh e, phill e air ais, a'
toirt glòire do Dhia le guth àrd[l],
16 Agus thuit e air aghaidh aig a chos-
aibh-san, a' toirt buidheachais da: agus
bu Shamaritanach e[m].
17 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt
e, Nach do ghlanadh deichnear? ach an
naoinear, c'àit am bheil iad[n]?
18 Cha d'fhuaradh a phill a thoirt
glòire do Dhia, ach an coigreach so.
19 Agus thubhairt e ris, Eirich, imich;
shlànuich do chreidimh thu[p].
20 Agus an uair a dh'fheòraich na
Phairisich dheth, c'uin a thigeadh rìogh-
achd Dhé, fhreagair e iad agus thubhairt
e, Cha tig rìoghachd Dhé air chor gu
mothaichear i.
21 Cha mhò a their iad, Feuch an so,
no, Feuch an sin: oir feuch, tha rìoghachd
Dhé an taobh a stigh dhibh[2].
22 Agus thubhairt e ris na deisciob-
luibh, Thig na làithean anns am miannach
leibh aon de làithibh Mhic an duine fhaic-
inn, agus cha-n fhaic sibh e[r].
23 Agus their iad ruibh, Feuch an so[t],
no, Feuch an sud: na rachaibh, agus na
leanaibh *iad*.
24 Oir mar tha an dealanach a dheal-

raicheas o aon *ionad* fo nèamh, a' soillseachadh gus an *t-ionad* eile fo nèamh, mar sin bithidh Mac an duine mar an ceudna 'n a là féin.

25 Ach is éigin da air tùs mòran de nithibh fhulang[a], agus a bhi air a dhiultadh leis a' ghinealach so.

26 Agus mar a bha e ann an làithibh Noe[b], mar sin mar an ceudna bithidh e ann an làithibh Mhic an duine :

27 Bha iad ag itheadh agus ag òl, a' pòsadh agus air an toirt ann am pòsadh, gus an là 's an deachaidh Noe a steach do'n àirc : agus thàinig an dìle, agus sgrios i iad uile.

28 Amhuil fòs mar a thachair ann an làithibh Lot[d]; bha iad ag itheadh agus ag òl, a' ceannach agus a' reic, a' planndachadh agus a' togail aitreibh :

29 Ach air an là sin féin anns an deachaidh Lot a mach á Sodom, fhrasadh teine agus pronnusc o nèamh, agus sgrios e iad uile.

30 Is ann mar sin a bhitheas anns an là 's am foillsichear Mac an duine[g].

31 Anns an là sin, an ti a bhitheas air mullach an tighe, agus 'airneis anns an tigh, na tigeadh e nuas gu a toirt leis : agus an ti a tha 's a' mhachair, na pilleadh esan air ais mar an ceudna.

32 Cuimhnichibh bean Lot[i].

33 Ge b'e neach a dh'iarras a bheatha féin a thèarnadh, caillidh e i[j]; agus ge b'e neach a chailleas a bheatha, gleidhidh esan i.

34 Tha mi ag ràdh ruibh, anns an oidhche sin bithidh dithis dhaoine 's an aon leabaidh[n]; gabhar aon diubh, agus fàgar am fear eile.

35 Bithidh dithis bhan a' bleith cuideachd ; gabhar aon diubh agus fàgar a' bhean eile.

36 Bithidh dithis dhaoine anns a' mhachair ; gabhar aon diubh agus fàgar am fear eile.

37 Agus fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris, C'àit, a Thighearn'? agus thubhairt esan riu, Ge b'e àite 's am *bi* an corp, an sin cruinnichear na h-iolairean[r].

## CAIB. XVIII.

1 *Mu thimchioll na bantraich liosda.* 9 *Mu'n Phairiseach agus mu'n chìs-mhaor.* 18 *B'àill le uachdaran àraidh Criosd a leantuinn, ach tha e air a bhacadh le a shaoibhreas.* 31 *Roimh-innis Criosd a bhàs.*

1 AGUS labhair e cosamhlachd riu, a' nochdadh gur còir urnuigh a dheanamh a ghnàth[t], agus gun fhannachadh ;

2 Ag ràdh, Bha breitheamh ann am baile *àraidh*, air nach robh eagal Dhé, agus aig nach robh urram do dhuine :

3 Agus bha bantrach àraidh 's a' bhaile sin, agus thàinig i d'a ionnsuidh, ag ràdh, Cum còir rium an aghaidh mo nàmhaid.

4 Agus cha b'àill leis ré tamuill : ach 'n a dhéigh sin thubhairt e ann féin, Ged nach 'eil eagal Dhé orm, no urram agam do dhuine ;

5 Gidheadh air son gu bheil a' bhantrach so 'cur dragha orm, cumaidh mi còir rithe, air eagal le a sìr-theachd gu-n sgìthich i mi.

6 Agus thubhairt an Tighearn', Eisdibh ciod a tha am breitheamh eucorach ag ràdh.

7 Agus nach dean Dia dioghaltas air son a dhaoine taghta féin[c], a tha ag éigheach ris a là agus a dh'oidhche, ged tha e fadfhulangach mu'n timchioll?

8 Tha mi ag ràdh ruibh gu-n dean e dioghaltas air an son gu luath. Gidheadh, an uair a thig Mac an duine, am faigh e creidimh air an talamh[e]?

9 Agus labhair e an cosamhlachd so ri dream àraidh a bha 'g earbsadh asda féin gu robh iad 'n am fìreanaibh[f], agus a bha 'deanamh tàir air dream eile :

10 Chaidh dithis dhaoine suas do'n teampull a dheanamh urnuigh ; fear diubh 'n a Phairiseach, agus am fear eile 'n a chìs-mhaor.

11 Sheas am Phairiseach leis féin, agus rinn e urnuigh mar so, A Dhé, tha mi 'toirt buidheachais duit nach 'eil mi mar *tha* daoine eile[h], 'n an luchd - fòirneirt, eucorach, adhaltranach, no eadhon mar an cìs-mhaor so.

12 Tha mi a' trasgadh dà uair 's an t-seachduin[k], tha mi 'toirt deachaimh as na h-uile nithibh a tha mi 'sealbhachadh[l].

13 Agus air seasamh do'n chìs-mhaor fad air ais, cha b'àill leis fiù a shuilean a thogail suas gu nèamh[m], ach bhuail e 'uchd[o], ag ràdh, A Dhia, dean tròcair ormsa 'tha 'am pheacach.

14 Tha mi ag ràdh ruibh, gu-n deachaidh am fear so sìos d'a thigh air 'fhìreanachadh na's mò na am fear ud eile : oir ge b'e neach a dh'àrdaicheas e féin, ìslichear e[p]; agus ge b'e a dh'ìslicheas e féin, àrdaichear e.

15 Agus thug iad d'a ionnsuidh mar an ceudna naoidheanan[q], chum gu-m beannaicheadh e riu : agus an uair a chunnaic na deisciobuil *so*, chronaich siad iad.

16 Ach air do Iosa an gairm d'a ionnsuidh, thubhairt e, Fuilgibh do na leanabaibh teachd a m'ionnsuidh-sa, agus na bacaibh iad ; oir is ann d'an leithidibh so tha rìoghachd Dhé.

17 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, ge b'e nach gabh rìoghachd Dhé mar leanabh beag[s], nach téid e air chor sam bith a steach innte.

18 Agus dh'fheòraich uachdaran àraidh dheth, ag ràdh, A Mhaighstir mhaith[u], ciod a ni mi chum gu-n sealbhaich mi a' bheatha mhaireannach?

19 Agus thubhairt Iosa ris, C'ar son a ghoireas tu maith dhiom-sa? cha-n 'eil neach sam bith maith ach a h-aon, *eadhon* Dia.

20 Is aithne dhuit na h-àitheanta[v], Na

B.C. 33.

[a] caib. 9. 22; Marc. 8. 31
[b] Gen. 7. 11, 23
[c] Tais. 6. 10
[d] Gen. 19. 23, 24
[e] Mat. 24. 12
[f] caib. 10. 29
[g] 2 Tes. 1. 7
[h] Tais. 3. 17
[i] Gen. 19. 26
[j] Mat. 16. 25; Marc. 8. 35; Eoin 12. 25
[k] Mat. 9. 14
[l] Air. 18. 21; Deut. 14. 22, 23
[m] Esr. 9. 6; Salm 40. 12
[n] Mat. 24. 40, 41
[o] Ier. 31. 19
[p] Iob 22. 29; Mat. 23. 12
[q] Mat. 19. 13; Marc. 10. 13, &c.
[r] Iob 39. 30; Mat. 24. 28
[s] Salm 131. 2; Marc. 10. 15; 1 Pead. 1. 14
[t] caib. 11. 8; 21. 36; Ròm. 12. 12; Eph. 6. 18; 1 Tes. 5. 17; Phil. 4. 6
[u] Mat. 19. 16, &c.; Marc. 10. 17, &c.
[v] Ecs. 20. 12-16; Ròm. 13. 9

dean adhaltranas, Na dean mortadh, Na goid, Na toir fianuis bhréige, Thoir urram do d'athair agus do d' mhàthair.

21 Agus thubhairt esan, Choimhead mi iad sin uile o m'òige.

22 Agus an uair a chual' Iosa so, thubhairt e ris, Tha aon ni fathast a dh'uireasbhuidh ort; reic na h-uile nithe a tha agad, agus roinn air na bochdaibh, agus bithidh agad ionmhas air nèamh[a]; agus thig, *agus* lean mise.

23 Agus an uair a chual' e so, bha e ro dhoilich; oir bha mòr-bheartas aige.

24 Agus an uair a chunnaic Iosa gu-n robh e làn tùirse, thubhairt e, Cia deacair dhoibhsan aig am bheil saoibhreas, dol a steach do rìoghachd Dhé[d]!

25 Oir is usadh do chàmhal dol troimh chrò snàthaid, na do dhuine saoibhir dol a steach do rìoghachd Dhé.

26 Agus thubhairt iadsan a chuala *so*, Cò ma seadh a dh'fheudas a bhi air a shaoradh?

27 Ach thubhairt esan, Na nithe a tha eu-comasach do dhaoinibh, tha iad comasach do Dhia[f].

28 An sin thubhairt Peadar, Feuch, thréig sinne na h-uile nithe, agus lean sinn thusa.

29 Agus thubhairt esan riu, Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh, nach 'eil aon neach a thréig tigh, no pàrantan, no bràithrean, no bean-phòsda, no clann air son rìoghachd Dhé,

30 Nach faigh mòran na's mò anns an aimsir so a tha làthair, agus anns an t-saoghal a tha ri teachd, a' bheatha mhaireannach.

31 Agus ghabh e an dà fhear dheug d'a ionnsuidh, agus thubhairt e riu, Feuch, tha sinn a' dol suas gu Ierusalem, agus bithidh na h-uile nithe a tha sgriobhta leis na fàidhibh mu Mhac an duine[h], air an coimhlionadh.

32 Oir bheirear thairis e do na Cinnich[i], agus théid fanoid a dheanamh air, agus masluichear e, agus tilgear smugaid air;

33 Agus sgiùrsaidh agus marbhaidh iad e: agus air an treas là éiridh e a rìs.

34 Agus cha do thuig iadsan aon ni dhiubh so[k]: agus bha na briathra so folaichte orra, agus cha b'aithne dhoibh na nithe a chaidh a labhairt.

35 Agus tharladh, an uair a dhruid e ri Ierichoᵒ, gu robh dall àraidh 'n a shuidhe ri taobh na slighe, ag iarraidh déirce;

36 Agus air cluinntinn an t-sluaigh a' dol seachad, dh'fheòraich e ciod e so.

37 Agus dh'innis iad da, gu-m b'e Iosa o Nasaret a bha 'gabhail seachad.

38 Agus ghlaodh e, ag ràdh, Iosa, Mhic Dhaibhidh, dean tròcair orm[r].

39 Agus chronaich iadsan a bha air thòiseach e, chum gu-m bitheadh e 'n a thosd: ach bu mhòid gu mòr a ghlaodh esan, A Mhic Dhaibhidh, dean tròcair orm.

40 Agus air seasamh do Iosa, dh'àithn e a thoirt d'a ionnsuidh: agus an uair a thàinig e am fagus da, dh'fheòraich e dheth,

41 Ag ràdh, Ciod is àill leat mise a dheanamh dhuit? agus thubhairt esan, a Thighearna, mi dh'fhaotainn mo radhairc.

42 Agus thubhairt Iosa ris, Faigh do radharc: shlànuich do chreidimh thu[b].

43 Agus air ball fhuair e a radharc, agus lean se e, a' toirt glòire do Dhia[c]: agus thug an sluagh uile cliù do Dhia, 'n uair a chunnaic iad *so*.

## CAIB. XIX.

7 *Mu thimchioll Shacheuis a' chìs-mhaoir.* 11 *Na deich puinnd airgid.* 28 *Mharcaich Criosd do Ierusalem le greadhnachas;* 41 *rinn e caoidh air a son;* 45 *thilg e mach an luchd-ceannachd agus an luchd-reic as an teampull.*

AGUS air do *Iosa* dol a steach, chaidh e troimh Ierichoᵉ.

2 Agus, feuch, *bha* duine ann d'am b'ainm Sacheus, agus b'àrd chìs-mhaor esan, agus bha e saoibhir:

3 Agus bha déidh aige air Iosa fhaicinn, cò e; agus cha b'urrainn e air son an t-sluaigh, a chionn gu robh e ìosal 'n a phearsa.

4 Agus ruith e roimhe, agus streap e suas ann an craoibh shicamoir, chum gu faiceadh se e; oir bha e gus an t-slighe sin a ghabhail.

5 Agus an uair a thàinig Iosa chum an àite sin, air dha amharc suas, chunnaic se e, agus thubhairt e ris, A Shacheuis, thig a nuas gu grad; oir is éigin domh-sa stad an diugh aig do thigh[g].

6 Agus thàinig e nuas le cabhaig, agus ghabh e ris gu subhach.

7 Agus an uair a chunnaic iad *so*, rinn iad uile gearan, ag ràdh, Gu-n deachaidh e steach air aoidheachd gu duine a tha 'n a pheacach[j].

8 Agus sheas Sacheus agus thubhairt e ris an Tighearna, Feuch, a Thighearn', tha mi 'toirt leth mo mhaoin do na bochdaibh[l]: agus ma thug mi aon ni o neach air bith le casaid bhréige[m], tha mi 'toirt *dha* a' cheithir uiread[n].

9 Agus thubhairt Iosa ris, Thàinig slàinte an diugh a dh'ionnsuidh an tighe so, do bhrìgh gur mac do Abraham esan mar an ceudna[p].

10 Oir thàinig Mac an duine a shireadh agus a thèarnadh an ni sin a bha caillte[q].

11 Agus a' cluinntinn nan nithe sin dhoibh, chuir e ris, agus labhair e cosamhlachd, do bhrìgh gu robh e am fagus do Ierusalem, agus gu-n do shaoil iadsan gu-m bitheadh rìoghachd Dhé air a grad-fhoillseachadh[s].

12 Air an aobhar sin thubhairt e[t], Chaidh duine uasal àraidh do dhùthaich

B.C. 33.

[a] Mat. 6. 19, 20
1 Tim. 6. 19
[b] caib. 17. 19
[c] caib. 5. 26
Gnio. 4. 21
11. 18
Gal. 1. 24
[d] Gnà. 11. 28
1 Tim. 6. 9
[e] Ios. 6. 26
1 Ri. 16. 34
[f] Ier. 32. 17
Sech. 8. 6
[g] Eoin 14. 23
Tais. 3. 20
[h] Salm xxii.
Isa. liii.
[i] Mat. 27. 2
Eoin 18. 28
Gnio. 3. 13
[j] caib. 5. 20
Mat. 9. 11
[k] Marc. 9. 32
Eoin 12. 16
[l] Salm 41. 1
[m] caib. 3. 14
Ecs. 20. 16
[n] Ecs. 22. 1
2 Sam. 12. 6
[o] Mat. 20. 29, &c.
Marc. 10. 46, &c.
[p] caib. 13. 16
[q] Ese. 34. 16
Mat. 18. 11
Ròm. 5. 6
[r] Salm 62. 12
[s] Gnio. 1. 6
[t] Mat. 25. 14, &c.
Marc. 13. 34

fad as a dh'fhaotainn rìoghachd dha féin,
agus a philltinn air ais.
13 Ach ghairm e a dheich seirbhisich,
agus thug e dhoibh deich puinnd, agus
thubhairt e riu, Cuiribh gu buil iad, gus
an tig mise.
14 Ach bha fuath aig muinntir a dhùth-
cha dha[a], agus chuir iad teachdaireachd
'n a dhéigh, ag ràdh, Cha-n àill leinn an
duine so 'bhi 'n a rìgh oirnn.
15 A nis an uair a phill e air ais, an
déigh dha an rìoghachd fhaotainn, an sin
dh'orduich e na seirbhisich ud a bhi air
an gairm d'a ionnsuidh, d'an d' thug e an
t-airgiod, chum gu-m bitheadh fhios aige
ciod a bhuannaich gach aon diubh leis a'
bhuileachadh.
16 An sin thàinig an ceud *fhear*, ag
ràdh, A thighearna, bhuidhinn do phunnd
deich puinnd.
17 Agus thubhairt e ris, Is maith, a
dheadh sheirbhisich: do bhrìgh gu robh
thusa fìrinneach ann an ro bheagan[d],
bitheadh agad-sa uachdaranachd air deich
bailtibh.
18 Agus thàinig an dara *fear*, ag ràdh,
A thighearna, rinn do phunnd cùig
puinnd.
19 Agus thubhairt e ris-san, Bi-sa mar
an ceudna os ceann chùig bailtean.
20 Agus thàinig *fear* eile, ag ràdh, a
thighearna, feuch do phunnd, a bha
agam-sa taisgte ann an nèapaicin:
21 Oir bha eagal orm romhad, do
bhrìgh gur duine geur-theann thu: tha
thu a' togail an ni nach do leag thu, agus
a' buain an ni nach do chuir thu.
22 Agus thubhairt e ris, As do bheul
féin bheir mi breth ort[g], a dhroch sheirbh-
isich. Bha fhios agad gu-m bu duine
geur-theann mi, a' togail an ni nach do
leag mi, agus a' buain an ni nach do
chuir mi:
23 Air an aobhar sin c'ar son nach
d' thug thu m'airgiod do'n luchd-mal-
airt[j], agus air teachd dhomh-sa thogainn
e le riadh?
24 Agus thubhairt e riusan a bha 'n an
seasamh a làthair, Thugaibh uaith am
punnd, agus thoiribh dhasan e aig am
bheil na deich puinnd;
25 (Agus thubhairt iad ris, A thigh-
earna, tha deich puinnd aige;)
26 Oir tha mi ag ràdh ruibh, Gu-n
toirear do gach neach aig am bheil[m]: ach
uaith-san aig nach 'eil, bheirear eadhon
an ni sin a tha aige.
27 Ach thugaibh an so na naimhdean
ud agam-sa[q], leis nach b'àill mise 'bhi
'am rìgh os an ceann, agus marbhaibh
a'm' fhianus *iad*.
28 Agus air dha so a ràdh, dh'imich e
rompa, a' dol suas gu Ierusalem.
29 A nis an uair a dhruid e ri Betphage
agus Betani[s], làimh ris an t-sliabh ris an
abrar *sliabh* nan crann-olaidh, chuir e
dithis d'a dheisciobluibh uaith,

B.C. 33.

[a] Eoin 1. 11; 15. 18
[b] Salm 50. 10
[c] Eoin 12. 14
[d] caib. 16. 10
[e] caib. 13. 35; Salm 118. 26
[f] caib. 2. 14; Eph. 2. 14
[g] 2 Sam. 1. 16; Iob 15. 6; Mat. 12. 37
[h] Hab. 2. 11; Mat. 3. 9
[i] Salm 119. 136; Ier. 9. 1; 13. 17; Hos. 11. 8
[j] Ròm. 2. 4, 5
[k] Deut. 5. 9; Isa. 48. 18; Eabh. 3. 7, 8
[l] Isa. 29. 2, 3; Ier. 6. 5, 6
[m] caib. 8. 18; Mat. 13. 12; 25. 29; Marc. 4. 25
[n] 1 Ri. 9. 7, 8; Mic. 3. 12; Mat. 23. 37, 38
[o] Mat. 24. 2; Marc. 13. 2
[p] Tuir. 1. 8; 1 Pead. 2. 12
[q] 1 Sam. 11. 12; Salm 2. 4, 5, 9; 21. 8, 9; Isa. 66. 6, 14; Eabh. 10. 13
[r] Isa. 56. 7
[s] Mat. 21. 1, &c.; Marc. 11. 1, &c.
[t] Ier. 7. 11
[u] Eoin 18. 20

30 Ag ràdh, Imichibh do'n bhaile 'tha
fa 'ur comhair; anns am faigh sibh, air
dhuibh dol a steach, searrach ceangailte,
air nach do shuidh aon duine riamh:
fuasglaibh, agus thugaibh an so e.
31 Agus ma dh'fheòraicheas neach air
bith dhibh, C'ar son a tha sibh 'g *a*
fhuasgladh? mar so their sibh ris, Tha
feum aig an Tighearn' air[b].
32 Agus air imeachd dhoibh-san a
chuireadh air falbh, fhuair iad mar
thubhairt e riu.
33 Agus an uair a bha iad a' fuasgladh
an t-searraich, thubhairt a shealbhadair-
ean riu, C'ar son a tha sibh a' fuasgladh
an t-searraich?
34 Agus thubhairt iadsan, Tha feum
aig an Tighearn' air.
35 Agus thug iad gu Iosa e: agus thilg
iad am falluinnean air an t-searrach[c],
agus chuir iad Iosa air.
36 Agus ag imeachd dhàsan, sgaoil iad
am falluinnean fodha air an t-slighe.
37 Agus an uair a thàinig e am fagus,
eadhon gu dol sìos sléibh nan crann-
olaidh, thòisich mòr-chuideachd nan deis-
ciobul uile ri gairdeachas a dheanamh,
agus moladh a thoirt do Dhia le guth
àrd, air son nan uile oibre cumhachdach
a chunnaic iad,
38 Ag ràdh, Gu ma beannaichte an
Rìgh a tha 'teachd ann an ainm an Tigh-
earna[e]: sìth air nèamh, agus glòir anns
na h-àrdaibh[f].
39 Agus thubhairt cuid de na Phairis-
ich o mheasg an t-sluaigh ris, A Mhaigh-
stir, cronaich do dheisciobuil.
40 Agus fhreagair esan, agus thubhairt
e riu, Tha mi ag ràdh ruibh, nam fanadh
iad sin 'n an tosd, gu-n glaodhadh na
clachan féin[h].
41 Agus an uair a thàinig e am fagus,
chunnaic e am baile, agus ghuil e air a
shon[i],
42 Ag ràdh, Nam b'aithne dhuit, eadh-
on dhuit-sa, air bheag sam bith ann ad
là so féin[k], na nithe a bhuineas do d'
shìth: ach a nis tha iad folaichte o d'
shùilibh.
43 Oir thig na làithean ort, anns an tilg
do naimhdean dìg mu d' thimchioll[l], agus
an iadh iad umad mu'n cuairt, agus an
druid iad a stigh air gach taobh thu,
44 Agus an leag iad co ìosal ris an làr
thu[n], agus do chlann annad, agus nach
fàg iad annad clach air muin cloiche[o]; do
bhrìgh nach b'aithne duit aimsir d'fhios-
rachaidh[p].
45 Agus chaidh e steach do'n team-
pull, agus thòisich e air an dream a bha
'reic, agus a' ceannach ann a thilgeadh
a mach,
46 Ag ràdh riu, Tha e sgrìobhta, Is tigh-
urnuigh mo thigh-sa[r]; ach rinn sibhse
'n a gharaidh luchd-reubainn e[t].
47 Agus bha e gach là a' teagasg 's an
teampull[u]. Ach dh'iarr na h-àrd-shag-

airt agus na sgrìobhaichean, agus ceann-
ardan a' phobuill esan a mhilleadh,
48 Gidheadh cha robh fhios aca ciod a
dheanadh iad : oir bha am pobull uile ag
éisdeachd ris le ro aire[1].

## CAIB. XX.

1 *Dhearbh Criosd gu robh ùghdarras aige, le ceist mu bhaisteadh Eoin.* 9 *Cosamhlachd an fhìon-lios.* 19 *Mu thimchioll cìs a thoirt do Cheasar.* 27 *Dhearbh e mearachd nan Sadusach, a bha 'g àicheadh aiseirigh nam marbh.*

AGUS tharladh air aon de na làithibh
sin[e], an uair a bha e 'teagasg a'
phobuill 's an teampull, agus a' searmon-
achadh an t-soisgeil, gu-n d' thàinig na
h-àrd-shagairt agus na sgrìobhaichean air,
maille ris na seanairibh,
2 Agus labhair iad ris, ag ràdh, Innis
duinn ciod e an t-ùghdarras leis am bheil
thu a' deanamh nan nithe so? no cò esan
a thug an t-ùghdarras so dhuit?
3 Agus fhreagair esan agus thubhairt e
riu, Feòraichidh mise mar an ceudna aon
ni dhibhse ; agus freagraibh mi :
4 Baisteadh Eoin, an ann o nèamh a bha
e, no o dhaoinibh?
5 Agus reusonaich iad eatorra féin, ag
ràdh, Ma their sinn, O nèamh ; their
esan, C'ar son ma ta nach do chreid sibh e?
6 Ach ma their sinn, O dhaoinibh, clach-
aidh an sluagh uile sinn ; oir is deimhin
leo gu-m b'fhàidh Eoin[g].
7 Agus fhreagair iadsan, Nach robh
fhios aca cia uaith *a bha e.*
8 Agus thubhairt Iosa riu, Ni mò a
dh'innseas mise dhuibh-se ciod e an
t-ùghdarras leis am bheil mi 'deanamh
nan nithe so.
9 An sin thòisich e air a' chosamhlachd
so a labhairt ris an t-sluagh ; Phlanndaich
duine àraidh fìon-lios[i], agus shuidhich e
air tuath e ; agus chaidh e air choigrich
ré aimsir fhada.
10 Agus anns an àm dhligheach chuir
e seirbhiseach a dh'ionnsuidh na tuatha,
chum gu-n tugadh iad da de thoradh an
fhìon-lios : ach ghabh an tuath air, agus
chuir iad uatha falamh *e.*
11 Agus a rìs chuir e seirbhiseach eile
uaith ; agus ghabh iad airsan mar an
ceudna, agus mhaslaich iad *e*, agus chuir
iad uatha falamh *e.*
12 Agus a thuilleadh air sin chuir e an
treas *seirbhiseach* uaith ; agus lot iad esan
mar an ceudna, agus thilg iad a mach *e.*
13 An sin thubhairt tighearn' an fhìon-
lios, Ciod a ni mi? cuiridh mi mo mhac
gràdhach *d'an ionnsuidh* : feudaidh e 'bhi,
'n uair a chi iad e, gu-n toir iad urram dha.
14 Ach an uair a chunnaic an tuath e,
reusonaich iad eatorra féin, ag ràdh, Is e
so an t-oighre : thigibh, marbhamaid e,
chum gu-m bi an oighreachd againn féin.
15 Agus thilg iad a mach as an fhìon-
lios e, agus mharbh iad e[m]. Ciod uime
sin a ni tighearn' an fhìon-lios riu?

B.C. 33.

a Neh. 9. 36, 37
1 *an croch-adh air, ag éisdeachd.*
b Salm 118. 22
c Isa. 8. 15
1 Pead. 2. 7, 8
d Dan. 2. 34, 35, 44, 45
e Mat. 21. 23, &c.
Marc. 11. 27, &c.
f Mat. 22. 15, &c.
Marc. 12. 13
g Mat. 14. 5
h Ròm. 13. 7
i Mat. 21. 33, &c.
Marc. 12. 1, &c.
Isa. 5. 1-7
j Tit. 1. 10, 11
k Mat. 22. 23, &c.
Marc. 12. 18, &c.
l Gnìo. 23. 6, 8
m Mat. 27. 21, 25
Gnìo. 2. 23
7. 52
1 Tes. 2. 15

16 Thig e agus sgriosaidh e an tuath ud,
agus bheir e am fìon-lios do dhaoinibh
eile[a]. Agus an uair a chual' iad *so*, thubh-
airt iad, Nar leigeadh Dia.
17 Agus air dhàsan amharc orra, thubh-
airt e, Ciod e so ma seadh a tha sgrìobhta,
A' chlach a dhiùlt na clachairean, rinn-
eadh ceann na h-oisne dhith[b]?
18 Ge b'e neach a thuiteas air a' chloich
sin, brisear e[c]: ach ge b'e neach air an
tuit i, pronnaidh i gu luaithre e[d].
19 Agus anns an uair sin féin dh'iarr
na h-àrd-shagairt agus na sgrìobhaichean
làmh a chur ann ; ach bha eagal an
t-sluaigh orra ; oir thuig iad gu-m b'ann
'n an aghaidh féin a labhair e an cosamh-
lachd so.
20 Agus rinn iad geur-fhaire *air*, agus
chuir iad a mach luchd-foille, a leigeadh
orra féin a bhi 'n am fìreanaibh, chum
gu-n deanadh iad greim air 'fhoclaibh[f], air
chor's gu-n tugadh iad thairis e do chumh-
achd agus do ùghdarras an uachdarain.
21 Agus dh'fheòraich iad deth, ag ràdh,
A Mhaighstir, tha fios againn gu bheil thu
a' labhairt agus a' teagasg gu ceart, agus
nach 'eil suim agad de phearsa *duine sam
bith*, ach gu bheil thu 'teagasg slighe Dhé
a réir na fìrinn.
22 Am bheil e ceadaichte dhuinn cìs a
thoirt do Cheasar, no nach 'eil?
23 Ach thuig esan an cuilbheartachd,
agus thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh
'g am bhuaireadh?
24 Nochdaibh dhomh peghinn : cò leis
an dealbh agus an sgrìobhadh a tha oirre?
Fhreagair iadsan agus thubhairt iad, Le
Ceasar.
25 Agus thubhairt esan riu, Thugaibh-
se air an aobhar sin do Cheasar na nithe
a's le Ceasar[h], agus do Dhia na nithe a's
le Dia.
26 Agus cha b'urrainn iad greim a
dheanamh air a bhriathran 'am fianuis an
t-sluaigh : agus ghabh iad iongantas r'a
fhreagradh, agus dh'fhan iad 'n an tosd[j].
27 An sin thàinig d'a ionnsuidh dream
àraidh de na Sadusaich[k], a tha 'g àicheadh
gu bheil aiseirigh ann[l], agus dh'fheòraich
iad deth,
28 Ag ràdh, A Mhaighstir, sgrìobh
Maois dhuinn, Nam faigheadh bràthair
duine air bith bàs, agus bean-phòsda aige,
agus gu faigheadh e bàs gun chlann, gu-n
gabhadh a bhràthair a bhean, agus gu-n
togadh e suas sliochd d'a bhràthair.
29 Air an aobhar sin, bha seachdnar
bhràithrean ann : agus ghabh an ceud
fhear bean, agus fhuair e bàs gun chlann.
30 Agus ghabh an dara fear i mar
mhnaoi, agus fhuair esan bàs gun chlann.
31 Agus ghabh an treas fear i ; agus
mar an ceudna an t-seachdnar. Agus cha
d'fhàg iad clann, agus fhuair iad bàs.
32 Mu dheireadh uile fhuair a' bhean
bàs mar an ceudna.
33 Anns an aiseirigh uime sin, cò dhiubh

d'am bean i? oir bha i aig an t-seachd-
nar 'n a mnaoi.
34 Agus fhreagair Iosa, agus thubhairt
e riu, Tha clann an t-saoghail so a' pòs-
adh, agus air an toirt ann am pòsadh :
35 Ach an dream sin a mheasar gur
airidh iad air an t-saoghal ud fhaghail[b],
agus an aiseirigh o na mairbh, cha-n 'eil
iad a' pòsadh, no air an toirt ann am
pòsadh.
36 Agus cha-n urrainn iad bàs fhaghail
na's mò[d]; oir tha iad ann an co-inbhe ris
na h-ainglibh[e]; agus is iad clann Dhé iad[f],
air bhi dhoibh 'n an cloinn do an aiseirigh.
37 Ach gu-n éirich na mairbh, nochd
Maois féin aig a' phreas[g], an uair tha e
a' gairm de'n Tighearna, Dia Abrahaim,
agus Dia Isaaic, agus Dia Iacoib.
38 A nis cha-n e Dia nam marbh e,
ach nam beò : oir tha na h-uile beò dha-
san[j].
39 An sin fhreagair dream àraidh de
na sgrìobhaichean, agus thubhairt iad, A
Mhaighstir, is maith a labhair thu.
40 Agus cha robh a' chridhe aca tuill-
eadh ni sam bith fheòraich dheth.
41 Agus thubhairt e riu, Cionnus a
their iad gur e Criosd mac Dhaibhidh[k]?
42 Agus tha Daibhidh féin ag ràdh ann
an leabhar nan Salm, Thubhairt an Tigh-
earna ri mo Thighearna, Suidh air mo
làimh dheis,
43 Gus an cuir mi do naimhde 'n an
stòl fo do chosaibh[m].
44 Tha Daibhidh air an aobhar sin a'
gairm a Thighearna dheth, cionnus ma
seadh is e 'mhac e?
45 An sin thubhairt e r'a dheisciobluibh,
ann an éisdeachd an t-sluaigh uile,
46 Thugaibh an aire dhuibh féin o na
sgrìobhaichean[p], leis am miann imeachd
ann an culaidhibh fada, agus leis an
ionmhuinn fàilte *fhaotainn* air na marg-
aidhean[r], agus na caithrichean a's àirde
anns na sionagogaibh, agus na ceud
àiteacha-suidhe aig féillibh ;
47 A shluigeas suas tighean bhantrach[s],
agus air sgàth deadh choslais a ni ur-
nuighean fada[t] : gheibh iad sin an dìteadh
a's mò[u]

## CAIB. XXI.

1 *Mhol Criosd a' bhantrach bhochd :* 5 *roimh-innis e sgrios an teampuill, agus bhaile Ierusaleim ;* 25 *mar an ceudna na comharaidhean a bhitheas ann roimh an là dheireannach.* 34 *Earail chum faire a dheanamh.*

AGUS air dha amharc suas, chunnaic e
na daoine saoibhir a' tilgeadh an
tiodhlacan ann an àite-coimhead an ion-
mhais[a].
2 Agus chunnaic e mar an ceudna
bantrach bhochd àraidh a' tilgeadh dà
leth-fheoirling an sin.
3 Agus thubhairt e, Gu fìrinneach tha
mi ag ràdh ruibh, gu-n do chuir a' bhan-
trach bhochd so na's mò ann na iad uile[b].

B.C. 33.

[a] Mat. 24. 1, &c. Marc. 13. 1, &c.
[b] caib. 21. 36 Tais. 3. 4
[c] caib. 19. 44, &c.
[d] Tais. 21. 4
[e] 1 Cor. 15. 49, 52
[f] Ròm. 8. 19-21
[g] Ecs. 3. 2-6
[h] 2 Tes. 2. 3, 9, 10 1 Eoin 4. 1 2 Eoin 7
[i] Gnio. 5. 36, 37 1 Eoin 2. 18
[j] Ròm. 14. 8, 9
[k] Mat. 22. 42 Marc. 12. 35, &c.
[l] Hag. 2. 22
[m] Salm 110. 1 Gnio. 2. 34
[n] Gnio. 4. 3 5. 18 12. 4 Tais. 2. 10
[o] Gnio. 25. 23
[p] Marc. 12. 38, &c.
[q] Phil. 1. 28 2 Tes. 1. 5
[r] caib. 11. 43
[s] Mat. 23. 14 2 Tim. 3. 6
[t] 1 Tes. 2. 5
[u] caib. 10. 12, 14 Seum. 3. 1
[v] Gnio. 6. 10
[w] Gnio. 7. 59 12. 2 Tais. 2. 13 6. 9 12. 11
[x] Eoin 17. 14
[y] Mat. 10. 30
[z] Ròm. 5. 3 Eabh. 10. 36 Seum. 1. 4
[a] Marc. 12. 41
[b] 2 Cor. 8. 12

4 Oir thilg iad so uile d'am pailteas a
steach do thiodhlacaibh Dhé : ach thilg
ise d'a h-uireasbhuidh féin am beathach-
adh uile a bha aice.
5 Agus air do chuid diubh 'bhi 'labhairt
mu'n teampull[a], mar a bha e air a dhean-
amh maiseach le clachaibh sgiamhach,
agus le tiodhlacaibh, thubhairt e,
6 *A thaobh* nan nithe so a chi sibh,
thig na làithean, anns nach fàgar clach
air muin cloiche *dhiubh*[c], nach tilgear
sìos.
7 Agus dh'fheòraich iadsan deth, ag
ràdh, A Mhaighstir, c'uin ma ta 'bhitheas
na nithe so? agus ciod e an comharadh
an uair a bhitheas na nithe so gu teachd
gu crìch?
8 Agus thubhairt esan, Feuchaibh nach
meallar sibh[h]; oir thig mòran ann am
ainm-sa, ag ràdh, Is mise *Criosd*[i]; agus,
Tha an t-àm am fagus; uime sin na lean-
aibh iad.
9 Ach an uair a chluinneas sibh mu
chogainnibh, agus mu cheannaircibh, na
bitheadh mòr-gheilt oirbh : oir is éigin do
na nithibh so tachairt air tùs ; ach cha-*n*
*'eil* a' chrìoch air ball.
10 An sin thubhairt e riu, Eiridh cinn-
each an aghaidh cinnich[l], agus rìoghachd
an aghaidh rìoghachd :
11 Agus bithidh critheanna-talmhainn
mòra ann an iomadh àit, agus gortaidh,
agus plàighean ; agus nithe uamhasach,
agus comharaidhean mòra o nèamh.
12 Ach roimh na nithibh so uile,
cuiridh iad làmh annaibh-se, agus geur-
leanaidh iad *sibh*, 'g 'ur tabhairt thairis
do choimhthionail, agus do phrìosan-
aibh[n], 'g 'ur tabhairt chum rìghrean agus
uachdaran air sgàth m'ainme-sa[o].
13 Agus tacharaidh so dhuibh-se mar
fhianuis[q].
14 Air an aobhar sin daingnichibh ann
'ur cridheachaibh, gun smuaineachadh
roimh làimh, ciod a fhreagras sibh air 'ur
son féin :
15 Oir bheir mise dhuibh beul agus
gliocas, nach bi 'ur naimhdean uile
comasach air labhairt no cur 'n a agh-
aidh[v].
16 Agus brathar sibh le '*ur* pàrantaibh,
agus le '*ur* bràithribh, agus le '*ur* luchd-
dàimhe, agus le '*ur* cairdibh ; agus bheir
iad fainear *cuid* dhibh a chur gu bàs[w].
17 Agus bithidh fuath aig na h-uile
dhaoinibh dhuibh air son m'ainme-sa[x].
18 Ach cha chaillear fuiltein de ghruaig
'ur cinn[y].
19 Ann 'ur foighidinn sealbhaichibh
'ur n-anama[z].
20 Agus an uair a chi sibh Ierusalem
air a cuairteachadh le armailtibh, an sin
bitheadh fhios agaibh gu bheil a fàsachadh
am fagus.
21 (An sin teicheadh iadsan a tha ann
an Iudea chum nam beann,) agus imich-
eadh iadsan a tha 'n a meadhon-se mach

aisde; agus na rachadh iadsan a tha 's a'
mhachair, a steach innte.
22 Oir is iad sin làithean an dìoghaltais,
chum gu-n coimhlionar na h-uile nithe a
tha sgrìobhta[b].
23 Ach mo thruaighe na mnathan a
bhitheas torrach[c], agus iadsan a bhitheas
a' toirt cìche anns na làithibh sin! oir
bithidh teanntachd mhòr 's an dùthaich,
agus fearg air a' phobull so.
24 Agus tuitidh iad le faobhar a'
chlaidheimh, agus bheirear iad ann am
braighdeanas chum nan uile chinneach:
agus bithidh Ierusalem air a saltairt sìos
fo na Cinnich[d], gus an coimhlionar aim-
sire nan Cinneach[f].
25 Agus bithidh comharaidhean anns
a' ghréin, agus anns a' ghealaich, agus
anns na reultaibh; agus air an talamh
teanntachd nan cinneach[h] ann an ioma-
chomhairle; an cuan agus na tonnan a'
beuchdaich;
26 Cridheachan dhaoine 'g an tréigsinn
troimh eagal, agus feitheamh nan nithe
sin a tha 'teachd air an domhan: oir
bithidh cumhachdan nan nèamh air an
crathadh[j].
27 Agus an sin chi iad Mac an duine a'
teachd ann an neul[l], le cumhachd agus
mòr-ghlòir.
28 Agus an uair a thòisicheas na nithe
so air tachairt, an sin amhaircibh a suas,
agus togaibh 'ur cinn; oir tha 'ur saorsa
am fagus[n].
29 Agus labhair e cosamhlachd riu,
Amhaircibh air a' chraoibh-fhìge[o], agus
na craobhan uile;
30 'N uair a bhitheas iad cheana a' cur
a mach *an duillich*, tha sibh a' faicinn,
agus ag aithneachadh uaibh féin, gu
bheil an samhradh a nis am fagus.
31 Agus mar an ceudna sibhse, 'n uair
a chi sibh na nithe so a' tachairt, bith-
eadh fhios agaibh gu bheil rìoghachd Dhé
fagus do làimh.
32 Gu deimhin tha mi ag ràdh ruibh,
nach téid an ginealach so thairis, gus an
coimhlionar na nithe *so* uile[p].
33 Théid nèamh agus talamh thairis:
ach cha téid mo bhriathra-sa thairis a
chaoidh[q].
34 Agus thugaibh an aire dhuibh féin,
air eagal uair air bith gu-m bi 'ur cridhe
fo uallach le geòcaireachd[r], agus le misg,
agus le ro chùram mu nithibh na beatha
so, agus gu-n tig an là sin oirbh gu
h-obann[t].
35 Oir mar ribe thig e air na h-uile
dhaoinibh[u], a tha 'g àiteachadh aghaidh
na talmhainn uile.
36 Deanaibh-se air an aobhar sin faire[v],
a' deanamh urnuigh gach àm[w], chum gu
measar gur airidh sibh air dol as o na
nithibh sin uile a tha gu teachd, agus
seasamh an làthair Mhic an duine[y].
37 Agus bha e 's an là a' teagasg 's an
teampull, agus 's an oidhche chaidh e
mach, agus dh'fhan e air an t-sliabh, d'an
goirear *sliabh* nan crann-olaidh[a].
38 Agus thàinig an sluagh uile gu moch
d'a ionnsuidh anns an teampull, a dh'éisd-
eachd ris.

B.C. 33.

[a] Eoin 8. 1, 2
[b] Deut. 28. 25, 48
Dan. 9. 26, 27
Sech. 11. 6
14. 1, 2
[c] Tuir. 4. 10
[d] Dan. 12. 7
Tais. 11. 2
[e] Mat. 26. 2
Marc. 14. 1, &c.
[f] Ròm. 11. 25
[g] Salm 2. 2
Gnio. 4. 27
[h] Dan. 12. 1
[i] Mat. 26. 14
Marc. 14. 10, &c.
Eoin 13. 2, 27
[j] 2 Pead. 3. 10-12
[k] Sech. 11. 12
[l] Tais. 1. 7
14. 14
[m] Ecs. xii.
[n] Ròm. 8. 23
[o] Mat. 24. 32
Marc. 13. 28
[p] Mat. 23. 36
[q] Isa. 40. 8
51. 6
[r] Isa. 28. 1-3
1 Cor. 6. 10
[s] Mat. 26. 20
Marc. 14. 17
[t] 1 Tes. 5. 2, 3
Tais. 3. 3
[u] 1 Tes. 5. 2
2 Pead. 3. 10
[v] Mat. 25. 13
[w] Eph. 4. 18
[x] caib. 14. 15
Mat. 26. 29
1 Cor. 5. 7, 8
Tais. 19. 9
[y] Mal. 3. 2
Iud. 24

## CAIB. XXII.

*1 Ghabh na h-Iudhaich comhairle an aghaidh Iosa. 3 Dh'aom Satan Iudas gu esan a bhrath. 7 Dh'ulluich na h-Abstoil a' chàisg. 19 Dh'orduich Criosd an t-suipeir naomh. 31 Dh'innis e do Phcadar nach diobradh a chreidimh e; 34 ach gu-n àicheadhadh e esan tri uairean.*

ANIS dhruid *riu* féill an arain neo-
ghoirtichte[e], d'an goirear a' chàisg.
2 Agus bha na h-àrd-shagairt agus na
sgrìobhaichean ag iarraidh cionnus a
dh'fheudadh iad esan a chur gu bàs[g];
oir bha eagal an t-sluaigh orra.
3 An sin chaidh Satan ann an Iudas
d'an co-ainm Iscariot[i], a bha a dh'àir-
eamh an dà fhir dheug.
4 Agus dh'imich e, agus labhair e ris
na h-àrd-shagartaibh agus ri ceannard-
aibh *an teampuill*, cionnus a bhrathadh
e esan doibh.
5 Agus bha iad subhach, agus rinn iad
coimhcheangal airgiod a thoirt da[k].
6 Agus gheall esan, agus dh'iarr e àm
iomchuidh air a bhrath dhoibh gun an
sluagh a bhi làthair.
7 An sin thàinig là an arain neo-ghoirt-
ichte[m], anns am b'éigin an t-uan-càisge a
mharbhadh.
8 Agus chuir e uaith Peadar agus Eoin,
ag ràdh, Imichibh, agus ulluichibh dhuinn
a' chàisg, chum gu-n ith sinn *i*.
9 Agus thubhairt iadsan ris, C'àit an
àill leat sinn a dh'ulluchadh?
10 Agus thubhairt e riu, Feuch, air
dhuibh dol a steach do'n bhaile, tach-
araidh oirbh duine, a' giùlan soithich
uisge; leanaibh e do'n tigh anns an téid
e steach.
11 Agus abraibh ri fear-an-tighe, Tha
am Maighstir ag ràdh riut, C'àit am bheil
an seòmar aoidheachd anns an ith mi a'
chàisg maille ri mo dheisciobluibh?
12 Agus feuchaidh e dhuibh àrd-
sheòmar farsuinn, uidhimichte: ulluich-
ibh an sin.
13 Agus dh'imich iad agus fhuair iad
mar a thubhairt e riu: agus dh'ulluich
iad a' chàisg.
14 Agus an tràth 'thàinig an uair[s],
shuidh e sìos, agus an dà Abstol dheug
maille ris.
15 Agus thubhairt e riu, Le mòr-thog-
radh mhiannaich mi a' chàisg so itheadh
maille ruibh roimh dhomh fulang:
16 Oir tha mi ag ràdh ruibh, nach ith
mi dhith tuilleadh, gus an coimhlionar i
ann an rìoghachd Dhé[x].
17 Agus ghlac e cupan, agus air dha
buidheachas a thabhairt, thubhairt e,
Gabhaibh so, agus roinnibh eadaraibh
féin e:

18 Oir tha mi ag ràdh ruibh, nach òl mi de thoradh na fìonain, gus an tig rìoghachd Dhé.

19 Agus ghlac e aran[a], agus an déigh buidheachas a thabhairt, bhris e, agus thug e dhoibh-san e, ag ràdh, Is e so mo chorp-sa a tha air a thoirt air 'ur son-se: deanaibh so mar chuimhneachan ormsa.

20 Agus mar an ceudna an cupan, an déigh na suipeir, ag ràdh, Is e an cupan so an tiomnadh nuadh ann am fhuil-sa, a dhòirteadh air 'ur son-se.

21 Ach feuch, làmh an ti a bhrathas mise maille rium air a' bhòrd[c].

22 Agus gu firinneach tha Mac an duine ag imeachd, a réir mar a dh'orduicheadh[e]: ach is an-aoibhinn do'n duine sin leis am brathar e.

23 Agus thòisich iadsan air fiosrachadh eatorra féin, cò aca bha gus an ni so a dheanamh.

24 Agus bha mar an ceudna coimhstri eatorra, cò aca bu mhò a bhitheadh[f].

25 Ach thubhairt esan riu, Tha aig rìghribh nan Cinneach tighearnas orra[h]; agus goirear daoine fialaidh dhiubhsan, aig am bheil ùghdarras orra.

26 Ach na bithibh-se mar sin[j]: ach an neach a's mò 'n 'ur measg, bitheadh e mar an neach a's òige; agus an ti a's àirde, mar esan a tha ri frithealadh.

27 Oir cò aca *is* mò, an ti a shuidheas air bòrd, no esan a fhritheileas? nach e an ti a shuidheas; ach tha mise 'n 'ur measg-se mar fhear-frithealaidh[l].

28 Is sibhse iadsan a dh'fhan maille rium-sa ann am [1]dheuchainnibh[m];

29 Agus tha mise ag orduchadh dhuibh rìoghachd[o], mar a dh'orduich m'Athair dhomh-sa;

30 Chum gu-n ith agus gu-n òl sibh aig mo bhòrd-sa ann am rìoghachd[q], agus gu-n suidh sibh air caithrichibh rìoghail, a' toirt breth air dà thréibh dheug Israeil[r].

31 Agus thubhairt an Tighearn', A Shimoin, a Shimoin, feuch, dh'iarr Satan sibhse[s], chum '*ur* criaradh mar chruithneachd.

32 Ach ghuidh mise air do shonsa[t], nach dìobradh do chreidimh thu: agus an uair a dh'iompaichear thu, neartaich do bhràithean[u].

33 Agus thubhairt esan ris, A Thighearna, tha mise ullamh gu dol maille riut araon a chum prìosain, agus a chum bàis.

34 Agus thubhairt esan, Tha mi ag ràdh riut, a Pheadair, nach goir an coileach an diugh, gus an àicheadh thu tri uairean gur aithne dhuit mi.

35 Agus thubhairt e riu, 'N uair a chuir mi uam sibh gun sporan[v], agus gun mhàla, agus gun bhrògan, an robh uireasbhuidh ni sam bith oirbh? Agus thubhairt iad, Cha robh.

36 An sin thubhairt e riu, Ach a nis ge b'e aig am bheil sporan, togadh se e, agus mar an ceudna a mhàla: agus an ti aig

B.C. 33.

a 1 Cor. 11. 24, &c.
b Isa. 53. 12
c Salm 41. 9 Eoin 13. 26
d Mat. 26. 36 Marc. 14. 32, &c. Eoin 18. 1, &c.
e Gnio. 2. 23 4. 28
f caib. 9. 46 Marc. 9. 34
g Eoin 5. 30 6. 38
h Mat. 20. 25 Marc. 10. 42
i Mat. 4. 11
j 1 Pead. 5. 3 3 Eoin 9, 10
k Eoin 12. 27 Eabh. 5. 7
l Eoin 13. 13, 14 Phil. 2. 7
1 *bhuair-idhibh.*
m Eoin 13. 4, 5
n rann 40
o Mat. 25. 34 Phil. 2. 9-11
p Mat. 26. 47, &c. Marc. 14. 43, &c. Eoin 18. 3, &c.
q Tais. 19. 9
r Mat. 19. 28 1 Cor. 6. 2
s 1 Pead. 5. 8 Am. 9. 9
t Eoin 17. 9, 15 Eabh. 7. 25 1 Eoin 2. 1
u Salm 51. 13 Eoin 21. 15-17
v caib. 9. 3
w Iob 20. 5 Eoin 12. 27

nach 'eil claidheamh, reiceadh e 'fhalluinn, agus ceannachadh e aon.

37 Oir tha mi ag ràdh ruibh, gur éigin fathast an ni so 'tha sgrìobhta a choimhlionadh annam-sa, Agus bha e air 'àireamh am measg nan ciontach[b]: oir tha crìoch aig na nithibh ud a tha mu m' thimchioll-sa.

38 Agus thubhairt iadsan, A Thighearna, feuch, tha dà chlaidheamh an so. Agus thubhairt esan riu, Is leoir e.

39 Agus air dha dol a mach, chaidh e, mar bu ghnàth leis, gu sliabh nan crann-olaidh[d]; agus lean a dheisciobuil e.

40 Agus an uair a thàinig e do'n àite, thubhairt e riu, Deanaibh urnuigh, chum nach tuit sibh ann am buaireadh.

41 Agus thairngeadh esan uatha mu thimchioll urchuir cloiche, agus leig se e féin air a ghlùinibh, agus rinn a urnuigh,

42 Ag ràdh, Athair, ma's toil leat, cuir an cupan so seachad orm: gidheadh, ni h-e mo thoil-sa[g], ach do thoil-sa gu robh deanta.

43 Agus dh'fhoillsicheadh dha aingeal o nèamh[i], 'g a neartachadh.

44 Agus air dha 'bhi ann an cruaidhghleachd anama[k], rinn e urnuigh na bu dùrachdaiche: agus bha 'fhallus mar bhraonaibh mòra fola a' tuiteam sìos air an talamh.

45 Agus air dha éirigh o urnuigh, thàinig e chum a dheisciobul, agus fhuair e 'n an codal iad troimh thùirse,

46 Agus thubhairt e riu, C'ar son a tha sibh 'n 'ur codal? éiribh, agus deanaibh urnuigh[n], chum nach tuit sibh ann am buaireadh.

47 Agus an uair a bha e fathast a' labhairt, feuch sluagh[p], agus dh'imich esan d'am b'ainm Iudas, aon de'n dà fhear dheug, rompa, agus dhruid e ri Iosa, chum a phògadh.

48 Ach thubhairt Iosa ris, A Iudais, am bheil thu le pòig a' brath Mhic an duine?

49 Agus an uair a chunnaic iadsan a bha mu thimchioll-san an ni a bha gu tachairt, thubhairt iad ris, A Thighearn', am buail sinn leis a' chlaidheamh?

50 Agus bhuail aon diubh seirbhiseach an àrd-shagairt, agus ghearr e dheth a chluas dheas.

51 Agus fhreagair Iosa agus thubhairt e, Fulaingibh gu so. Agus bhean e r'a chluais, agus shlànuich e i.

52 An sin thubhairt Iosa ris na h-àrd-shagartaibh agus ri ceannardaibh an teampuill, agus ris na seanairibh, a thàinig d'a ionnsuidh, An d' thàinig sibh a mach le claidhibh agus le bataichibh, mar gu-m b'ann an aghaidh fir-reubainn?

53 'N uair a bha mi gach là maille ruibh 's an teampull, cha do shin sibh a mach '*ur* làmhan a'm' aghaidh: ach is i so 'ur n-uair-se[w], agus cumhachd an dorchadais.

54 An sin rug iad air, agus thug iad leo

e do thigh an àrd-shagairt. Agus lean Peadar am fad uaith *e*.

55 Agus air dhoibh teine fhadadh ann am meadhon an talla, agus suidhe sios maille ri 'chéile, shuidh Peadar 'n am meadhon.

56 Ach chunnaic cailin àraidh e 'n a shuidhe aig an teine[c], agus air dhi amharc gu geur air, thubhairt i, Bha am fear so mar an ceudna maille ris.

57 Agus dh'àicheadh esan e, ag ràdh, A bhean, cha-n aithne dhomh e.

58 Agus beagan 'n a dhéigh sin chunnaic neach eile e, agus thubhairt e, Is ann diubh thusa mar an ceudna. Agus thubhairt Peadar, A dhuine, cha-n ann.

59 Agus mu thimchioll ùine aon uaire 'n a dhéigh sin, chòmhdaich neach eile air, ag ràdh, Gu firinneach bha am fear so mar an ceudna maille ris; oir is Galiléach e.

60 Agus thubhairt Peadar, A dhuine, cha-n aithne dhomh ciod a tha thu 'g ràdh. Agus air ball, am feadh a bha e fathast a' labhairt, ghoir an coileach.

61 Agus air tionndadh do an Tighearna, dh'amhairc e air Peadar; agus chuimhnich Peadar focal an Tighearna, mar a thubhairt e ris, Mu-n goir an coileach, àicheadhaidh tu mi tri uairean.

62 Agus chaidh Peadar a mach, agus ghuil e gu goirt[i].

63 Agus rinn na daoine a chum Iosa, fanoid air, 'g a bhualadh.

64 Agus an uair a dh'fholaich iad a shùilean, bhuail iad e 's an aghaidh, agus dh'fheòraich iad deth, ag ràdh, Dean fàidheadaireachd cò e a bhuail thu?

65 Agus labhair iad mòran de nithibh eile gu toibheumach 'n a aghaidh.

66 Agus an uair a bha an là air teachd[m], chruinnich seanadh an t-sluaigh, agus na h-àrd-shagairt, agus na sgrìobhaichean an ceann a chéile, agus thug iad esan chum an comhairle,

67 Ag ràdh, An tusa Criosd[p]? innis dhuinn. Agus thubhairt e riu, Ma dh' innseas mi dhuibh, cha chreid sibh:

68 Agus ma dh'fheòraicheas mi *ni air bith*, cha toir sibh freagradh dhomh, agus cha leig sibh as *mi*.

69 O'n àm so bithidh Mac an duine 'n a shuidhe air deas làimh cumhachd Dhé[q].

70 An sin thubhairt iad uile, An tusa ma seadh Mac Dhé? Agus thubhairt e riu, Tha sibhse ag ràdh gur mi.

71 Agus thubhairt iad, Ciod tuilleadh am feum a tha againn air fianuis? oir chuala sinn féin *i* as a bheul féin.

## CAIB. XXIII.

1 *Chasaid na h-Iudhaich air Criosd an làthair Philait.* 8 *Rinn Herod fanoid air.* 12 *Rinneadh Herod agus Pilat 'n an càirdibh.* 18 *Dh'iarradh Barabas leis an t-sluagh, agus air 'fhuasgladh le Pilat, thug e Iosa thairis gu bhi air a cheusadh.*

AGUS air éirigh d'an cuideachd uile[a], thug iad e gu Pilat.

2 Agus thòisich iad air a chasaid, ag ràdh, Fhuair sinn am fear so a' claonadh a' chinnich[b], agus a' bacadh cìs a thoirt do Cheasar[d], ag ràdh, Gur e féin Criosd an rìgh.

3 Agus dh'fheòraich Pilat deth, ag ràdh, An tusa rìgh nan Iudhach? agus fhreagair esan agus thubhairt e, Tha thu 'g a ràdh[e].

4 An sin thubhairt Pilat ris na h-àrd-shagartaibh agus ris an t-sluagh, Cha-n 'eil mi 'faotainn coire air bith 's an duine so[f].

5 Agus bha iadsan na bu ro dhéine, ag ràdh, Tha e 'buaireadh an t-sluaigh, a' teagasg troimh Iudea uile, a' tòiseachadh o Ghalile gus an t-àite so.

6 'N uair a chuala Pilat mu Ghalile, dh'fheòraich e am bu Ghaliléach an duine.

7 Agus an uair a chual' e gu-m b'ann fo uachdaranachd Heroid a bha e[g], chuir se e gu Herod, a bha e féin ann an Ierusalem 's na làithibh sin.

8 Agus an uair a chunnaic Herod Iosa, bha aoibhneas mòr air: oir bha déidh aige ré ùine fhada air esan fhaicinn[h], do bhrigh gu-n cual' e mòran uime; agus bha dùil aige gu-m faiceadh e mìorbhuil éigin air a dheanamh leis[j].

9 An sin dh'fheòraich e mòran de cheisdibh dheth; ach cha d' thug e freagradh sam bith air[k].

10 Agus sheas na h-àrd-shagairt agus na sgrìobhaichean 'g a chasaid gu dian.

11 Ach chuir Herod agus a luchd-cogaibh ann an neo-mheas e[l], agus rinn iad fanoid air, agus an déigh a sgeadachadh ann an eudach dealrach chuir e air ais gu Pilat e[n].

12 Agus rinneadh Pilat agus Herod 'n an càirdibh d'a chéile 's an là sin[o]: oir bha iad roimhe sin 'an naimhdeas r'a chéile.

13 Agus an uair a ghairm Pilat an ceann a chéile na h-àrd-shagairt, agus na h-uachdarain, agus an sluagh,

14 Thubhairt e riu, Thug sibh a m'ionnsuidh-sa an duine so, mar neach a tha 'tionndadh an t-sluaigh a thaobh: agus, feuch, air dhomh *a* cheasnachadh ann 'ur làthair[r], cha d'fhuair mi coire air bith 's an duine so thaobh nan nithe sin mu'm bheil sibh a' deanamh casaid air;

15 No mar an ceudna Herod: oir chuir mi d'a ionnsuidh sibh, agus, feuch, cha d' rinneadh ni air bith leis toilltinneach air bàs.

16 Uime sin, air dhomh-sa a smachdachadh[s], leigidh mi as *e*.

17 (Oir b'éigin da aon a leigeadh as doibh air an fhéill.)

18 Agus ghlaodh iad a mach a dh'aon

B.C. 33.

a Mat. 27. 2, 11, &c. Marc. 15. 1, &c. Eoin 18. 28, &c.
b Gnio. 17. 7
c Mat. 26. 69-75 Marc. 14. 66, 72 Eoin 18. 17-27
d Mat. 17. 27 Marc. 12. 17
e 1 Tim. 6. 13
f Gnio. 13. 28 1 Pead. 2. 22
g caib. 3. 1
h caib. 9. 9 Marc. 6. 14
i Ier. 31. 18 1 Cor. 10. 12 2 Cor. 7. 10, 11
j 2 Ri. 5. 11
k Isa. 53. 7
l Isa. 49. 7 53. 3
m Mat. 27. 1 Gnio. 4. 26-28
n Eoin 19. 5
o Gnio. 4. 27
p Mat. 26. 63, &c. Marc. 14. 61, &c.
q Eabh. 1. 3 12. 2
Tais. 3. 21
r rann 4
s Isa. 53. 5

ghuth, ag ràdh, Beir uainn *am fear* so,
agus leig air a chomas duinn Barabas :
19 (Neach air son ceannairc àraidh a
rinneadh anns a' bhaile, agus air son
mortaidh[a], a thilgeadh 'am prìosan.)
20 Air an aobhar sin labhair Pilat riu a
rìs, air dha 'bhi toileach Iosa a chur fa
sgaoil.
21 Ach ghlaodh iadsan, ag ràdh, Ceus
*e*, ceus e.
22 Agus thubhairt e riu an treas uair,
C'ar son? ciod an cron a rinn e? cha
d'fhuair mise cùis bhàis air bith ann :
uime sin, an déigh dhomh a smachdach-
adh, leigidh mi as *e*.
23 Agus luidh iadsan air le guthaibh
mòra[c], ag iarraidh esan a cheusadh: agus
bhuadhaich an guthan-san, agus *guthan*
nan àrd-shagart.
24 Agus thug Pilat breth gu-n deantadh
na dh'iarr iad[d].
25 Agus leig e mach dhoibh esan a
thilgeadh ann am prìosan air son ceann-
airc agus mortaidh, an neach a dh'iarr
iad ; ach thug e thairis Iosa d'an toil.
26 Agus an tràth 'thug iad leo e, rug
iad air Simon[g], duine àraidh o Chirene, a
bha 'teachd o'n dùthaich, agus chuir iad
an crann-ceusaidh air, g'a ghiùlan an
déigh Iosa.
27 Agus lean cuideachd mhòr e de'n
t-sluagh, agus de mhnathan, a bha mar
an ceudna ri bròn, agus 'g a chaoineadh-
san.
28 Ach air tionndadh do Iosa riu, thubh-
airt e, A nigheana Ierusaleim, na guilibh
air mo shonsa, ach guilibh air 'ur son féin,
agus air son 'ur cloinne :
29 Oir feuch, tha na làithean a' teachd,
anns an abair iad[l], Is beannaichte na
*mnathan* neo-thorrach, agus na bronna
nach do ghiùlain *clann*, agus na cìocha
nach d' thug bainne.
30 An sin tòisichidh iad air a ràdh ris
na beanntaibh, Tuitibh oirnne[m]; agus ris
na cnuic, Folaichibh sinn.
31 Oir ma ni iad na nithe so ris a'
chrann ùr[o], ciod a ni iad ris a' chrìon-
aich?
32 Agus thugadh mar an ceudna dithis
eile, a bha 'n an luchd-droch-bheirt[p], chum
bhi air an ceusadh maille ris.
33 Agus an uair a thàinig iad do'n àite
d'an goirear Calbhari[1], an sin cheus iad e
féin, agus na droch dhaoine ; fear dhiubh
air a làimh dheis, agus am fear eile air a
làimh chlì.
34 An sin thubhairt Iosa, Athair, maith
dhoibh[r], oir cha-n 'eil fhios aca ciod a tha
iad a' deanamh. Agus roinn iad 'eudach,
agus thilg iad crannchur *air*.
35 Agus sheas an sluagh ag amharc :
agus rinn na h-uachdarain fanoid *air*
maille riu-san[t], ag ràdh, Shaor e daoine
eile ; saoradh se e féin, ma's e so Criosd,
aon taghta Dhé.
36 Agus rinn na saighdearan mar an

B.C. 33.

[a] Gnio. 3. 14
[b] caib. 17. 34-36
[c] rann 5 Salm 22. 12
[d] Ecs. 23. 2
[e] Salm 106. 4, 5 Ròm. 10. 9, 10
[f] 2 Cor. 12. 4 Tais. 2. 7
[g] Mat. 27. 32, &c. Marc. 15. 21, &c. Eoin 19. 17
[h] Mat. 27. 51 Marc. 15. 38
[i] Salm 31. 5 1 Pead. 2. 23
[j] Mat. 27. 50 Marc. 15. 37 Eoin 19. 30
[k] Mat. 27. 54
[l] caib. 21. 23 Mat. 24. 19
[m] Isa. 2. 19 Hos. 10. 8 Tais. 6. 16; 9. 6
[n] Salm 38. 11; 142. 4
[o] Gnà. 11. 31 Ier. 25. 29 Ese. 20. 47; 21. 4 1 Pead. 4. 17
[p] Isa. 53. 12
[1] 's e sin, *claigeann*.
[q] caib. 2. 25, 38 Marc. 15. 43
[r] Mat. 5. 44 Gnio. 7. 60 1 Cor. 4. 12
[s] Isa. 53. 9
[t] Salm 22. 7
[u] Mat. 27. 62
[v] rann 49 caib. 8. 2

ceudna fanoid air, a' teachd d'a ionn-
suidh, agus a' tairgseadh fìon-geur dha,
37 Agus ag ràdh, Ma's tu rìgh nan
Iudhach, teasairg thu féin.
38 Agus bha sgrìobhadh mar an ceudna
air a sgrìobhadh os a cheann, ann an lit-
richibh Gréigis, agus Laidin, agus Eabh-
ra, IS E SO RIGH NAN IUDHACH.
39 Agus thug aon de na droch dhaoin-
ibh a chrochadh[b], toibheum dha, ag
ràdh, Ma's tu Criosd, saor thu féin agus
sinne.
40 Ach fhreagair am fear eile, agus
chronaich se e, ag ràdh, Nach 'eil eagal
Dhé ort, agus gu bheil thu fo'n aon dìt-
eadh *ris*?
41 Agus sinne da rìreadh ann an ceart-
as ; oir tha sinn a' faotainn nan nithe sin
a thoill ar gniomharan : ach cha d' rinn
an duine so cron air bith.
42 Agus thubhairt e ri Iosa, A Thigh-
earna, cuimhnich ormsa 'n uair a thig thu
do d' rìoghachd[e].
43 Agus thubhairt Iosa ris, Gu deimhin
tha mi ag ràdh riut, gu-m bi thu maille
rium-sa an diugh ann am Pàrras[f].
44 Agus bha e mu thimchioll na seath-
amh uaire, agus bha dorchadas air an
talamh uile gus an naothamh uair.
45 Agus dhorchaicheadh a' ghrian,
agus reubadh brat-roinn an teampuill 'n a
mheadhon[h].
46 Agus an uair a ghlaodh Iosa le guth
mòr, thubhairt e, Athair, tha mi 'tiom-
nadh mo spioraid a'd' làmhan-sa[i]: agus
an uair a thubhairt e so, thug e suas an
deò[j].
47 A nis an uair a chunnaic an ceann-
ard-ceud an ni a rinneadh[k], thug e glòir
do Dhia, ag ràdh, Gu fìrinneach b'ion-
racan an duine so.
48 Agus an sluagh uile a chruinnich
dh'ionnsuidh an t-seallaidh sin, an uair a
chunnaic iad na nithe a rinneadh, phill
iad air an ais, a' bualadh an uchd.
49 Agus sheas a luchd-eòlais uile, agus
na mnathan a lean e o Ghalile, fad as[n],
ag amharc air na nithibh sin.
50 Agus, feuch, duine *àraidh* d'am
b'ainm Ioseph, comhairleach, *a bha* 'n a
dhuine maith, agus 'n a fhìrean ;
51 (Cha d'aontaich an duine so le an
comhairle no le an gniomh ;) o Arimatea,
baile leis na h-Iudhaich ; neach mar an
ceudna ag an robh sùil ri rìoghachd
Dhé[q].
52 Chaidh esan gu Pilat, agus dh'iarr
e corp Iosa.
53 Agus air dha a thoirt a nuas, phaisg
e ann an lìon-eudach e, agus chuir e ann
an uaigh e a chladhaicheadh á carraig[s],
anns nach do chuireadh aon duine riamh
roimhe.
54 Agus b'e sin là an ulluchaidh[u], agus
bha an t-sàbaid am fagus.
55 Agus lean na mnathan a thàinig
maille ris o Ghalile[v], agus chunnaic iad

an uaigh, agus cionnus a chuireadh a chorp.

56 Agus phill iad, agus dh'ulluich iad spìosraidh agus oladh deadh fhàile[b]; agus ghabh iad tàmh air là na sàbaid, a réir na h-àithne[c].

## CAIB. XXIV.

1 *Chuireadh aiseirigh Chriosd an céill le dà aingeal do na mnathan a thàinig a dh'amharc na h-uaighe:* 13 *dh'fhoillsicheadh Criosd féin do'n dithis dheisciobul a chaidh gu Emaus:* 36 *'n a dhéigh sin dh'fhoillsicheadh e do na h-Abstolaibh, agus chronaich e iad air son am mi-chreidimh.*

A NIS air a' cheud *là* de'n t-seachduin[e], gu ro mhoch air mhaduinn, thàinig iad chum na h-uaighe, a' toirt leo nan spìosraidh a dh'ulluich iad, agus *mnathan* àraidh *eile* maille riu.

2 Agus fhuair iad a' chlach air a caruchadh o'n uaigh.

3 Agus air dhoibh dol a steach, cha d'fhuair iad corp an Tighearn' Iosa.

4 Agus am feadh a bha iad ann an iomacheist mu'n ni so, feuch, sheas dithis dhaoine làimh riu ann an eudaichibh dealrach[j].

5 Agus air dhoibh a bhi fo eagal, agus a' cromadh *an* aghaidh chum na talmhainn, thubhairt iad riu, C'ar son a tha sibh ag iarraidh an ti a tha beò, am measg nam marbh?

6 Cha-n 'eil e an so, ach dh'éirich e: cuimhnichibh mar a labhair e ruibh air dha 'bhi fathast ann an Galile[k],

7 Ag ràdh, Is éigin do Mhac an duine 'bhi air a thoirt thairis do làmhan dhaoine peacach, agus a bhi air a cheusadh, agus éirigh a rìs air an treas là.

8 Agus chuimhnich iad a bhriathran,

9 Agus air dhoibh pilltinn o'n uaigh, dh'innis iad na nithe so uile do'n aon fhear deug, agus do chàch uile.

10 Agus b'i Muire Magdalen[1], agus Ioanna[n], agus Muire *màthair* Sheumais, agus mnathan eile maille riu, a dh'innis na nithe so do na h-Abstolaibh.

11 Agus mheasadh am briathra leo-san mar sgeulan faoine[q], agus cha do chreid siad iad.

12 An sin air éirigh do Pheadar[r], ruith e chum na h-uaighe; agus air dha cromadh sìos, chunnaic e'n lìon-eudach 'n a luidhe leis féin, agus dh'fhalbh e, a' gabhail iongantais leis féin mu'n ni so a rinneadh.

13 Agus, feuch, bha dithis diubh a' dol air an là sin féin gu baile d'am b'ainm Emaus[t], a bha tri fichead stàid o Ierusalem.

14 Agus bha iad a' labhairt eatorra féin mu thimchioll nan nithe ud uile a thachair.

15 Agus an uair a bha iad a' còmhradh, agus a' co-reusonachadh[v], thàinig Iosa e féin am fagus, agus dh'imich e maille riu.

B.C. 33.

[a] Eoin 20. 14, 15; 21. 4
[b] Marc. 16. 1
[c] Ecs. 20. 8-10
[d] Eoin 19. 25
[e] Mat. 28. 1, &c. Marc. 16. 2, &c. Eoin 20. 1, &c.
[f] Gnio. 7. 22
[g] caib. 23. 1 Gnio. 13. 27, 28
[h] caib. 1. 68 Gnio. 1. 6
[i] rann. 9, 10
[j] Eoin 20. 12 Gnio. 1. 10
[k] caib. 9. 22 Mat. 16. 21; 17. 23 Marc. 8. 31; 9. 31 Eoin 2. 22
[l] Eabh. 5. 11, 12
[m] rann 46 Gnio. 17. 3 Eabh. 9. 22, 23
[1] *o Mhagdala.*
[n] caib. 8. 3
[o] Gen. 3. 15 Gnio. 3. 22
[p] Gnio. 10. 43; 26. 22
[q] Gen. 19. 14 Salm 126. 1 Gnio. 12. 9, 15
[r] Eoin 20. 3, 6
[s] Gen. 32. 26 Marc. 6. 48
[t] Marc. 16. 12
[u] Mat. 14. 19
[v] rann 36 Mal. 3. 16 Mat. 18. 20
[w] Salm 39. 3 Ier. 20. 9; 23. 29

16 Ach bha an sùilean air an cumail[a], air chor as nach d'aithnich iad e.

17 Agus thubhairt e riu, Ciod e an còmhradh so air am bheil sibh a' teachd eadaraibh féin, ag imeachd dhuibh, agus sibh dubhach?

18 Agus fhreagair fear diubh d'am b'ainm Cleopas[d], agus thubhairt e ris, Am bheil thusa a mhàin a'd' choigreach ann an Ierusalem, agus gun fhios agad air na nithibh a rinneadh innte anns na làithibh so?

19 Agus thubhairt e riu, Ciod na nithe? Agus thubhairt iadsan ris, Na nithe a thaobh Iosa o Nasaret, a bha 'n a fhàidh cumhachdach ann an gniomh agus ann am focal[f], 'am fianuis Dhé, agus an t-sluaigh uile:

20 Agus cionnus a thug na h-àrd-shagairt agus ar n-uachdarain thairis chum dìtidh bàis e[g], agus a cheus iad e.

21 Ach bha dùil againne gu-m b'esan an ti a bha gu Israel a shaoradh[h]; agus a thuilleadh air so uile, is e 'n diugh an treas là o rinneadh na nithe so.

22 Agus mar an ceudna, chuir mnathan àraidh dhinn féin[i], a chaidh gu moch a dh'ionnsuidh na h-uaighe, mòr-ioghnadh oirnn:

23 Agus an uair nach d'fhuair iad a chorp, thàinig iad, ag ràdh, gu-m fac iad sealladh de ainglibh, a thubhairt gu bheil e beò.

24 Agus chaidh dream àraidh dhiubhsan a bha maille ruinn féin, chum na h-uaighe, agus fhuair iad eadhon mar thubhairt na mnathan; ach cha-n fhac iad esan.

25 An sin thubhairt e riu, O dhaoine amaideach, agus mall-chridheach a chreidsinn nan nithe sin uile a labhair na fàidhean[l]!

26 Nach b'éigin do Chriosd na nithe so fhulang[m], agus dol a steach d'a ghlòir?

27 Agus air dha tòiseachadh o Mhaois[o], agus o na fàidhibh uile[p], dh'eadar-mhìnich e dhoibh anns na sgriobtuiribh uile na nithe m'a thimchioll féin.

28 Agus dhruid iad ris a' bhaile, d'an robh iad a' dol: agus leig esan air gu-n rachadh e na b'fhaide[s].

29 Ach cho-éignich iadsan e, ag ràdh, Fan maille ruinne, oir tha e dlùth do'n fheasgar, agus tha deireadh an là ann. Agus chaidh e steach a dh'fhuireach maille riu.

30 Agus an uair a shuidh e gu biadh maille riu, air dha aran a ghlacadh, bheannaich se *e*, agus bhris se *e*, agus thug e dhoibh *e*[u].

31 Agus dh'fhosgladh an sùilean, agus dh'aithnich iad e; agus chaidh e as an t-sealladh.

32 Agus thubhairt iad r'a chéile, Nach robh ar cridhe a' lasadh annainn[w], am feadh a bha e a' labhairt ruinn air an

t-slighe, agus an uair a dh'fhosgail e
dhuinn na sgrìobtuirean?
33 Agus dh'éirich iad air an uair sin
féin, agus phill iad gu Ierusalem, agus
fhuair iad an t-aon fhear deug cruinn an
ceann a chéile, agus an dream a bha
maille riu,
34 Ag ràdh, Dh'éirich an Tighearna da
rìreadh, agus chunnacas le Simon e[c].
35 Agus dh' innis iad na nithe *a
rinneadh* air an t-slighe, agus mar a
dh'aithnicheadh leo e ann am briseadh
an arain.
36 Agus a' labhairt nan nithe so
dhoibh[f], sheas Iosa féin 'n am meadh-
on, agus thubhairt e riu, Sìth maille
ruibh.
37 Ach bha iadsan fo gheilt-chrith
agus fo eagal, agus shaoil iad gur spiorad
a chunnaic iad[i].
38 Agus thubhairt e riu, C'ar son a
tha sibh fo bhuaireas, agus c'ar son a tha
smuaintean ag eirigh suas ann 'ur cridh-
eachaibh?
39 Feuchaibh mo làmhan agus mo
chosan, gur mi féin a th'ann: laimhsich-
ibh mi, agus faicibh; oir cha-n 'eil aig
spiorad feòil agus cnàmhan, mar a chi
sibh agam-sa.
40 Agus an uair a thubhairt e so, nochd
e dhoibh a làmhan agus a chosan.
41 Agus air dhoibh a bhi fathast mi-
chreideach troimh aoibhneas[n], agus iad
fo iongantas, thubhairt e riu, Am bheil
biadh sam bith agaibh an so[o]?
42 Agus thug iad da mìr a dh'iasg
ròiste, agus de chìr-mheala.
43 Agus ghlac se e, agus dh'ith e 'n am
fianuis[a].
44 Agus thubhairt e riu, Is iad so na
briathran a labhair mi ruibh, an uair a
bha mi fathast maille ruibh, gur éigin do
na h-uile nithibh a tha sgrìobhta ann an
lagh Mhaois[b], agus *anns* na fàidhibh, agus
*anns* na salmaibh mu m' thimchioll-sa,
'bhi air an coimhlionadh.
45 An sin dh'fhosgail e an tuigse[d],
chum gu-n tuigeadh iad na sgrìobtuirean,
46 Agus thubhairt e riu, Mar so tha e
sgrìobhta, agus mar so b'éigin do Chriosd
fulang[e], agus éirigh o na mairbh air an
treas là[g]:
47 Agus aithreachas agus maitheanas
peacaidh[h] 'bhi air an searmonachadh 'n a
ainm-san, do na h-uile chinnich, a' tòis-
eachadh aig Ierusalem.
48 Agus is fianuisean sibhse air na
nithibh so[j].
49 Agus, feuch, cuiridh mise gealladh
m'Athar oirbh: ach fanaibh-se ann am
baile Ierusaleim, gus an sgeadaichear le
cumhachd o na h-àrdaibh sibh[k].
50 Agus thug e mach iad co fhad as
Betani; agus thog e suas a làmhan, agus
bheannaich e iad.
51 Agus am feadh a bha e 'g am beann-
achadh, dhealaicheadh riu e, agus thog-
adh suas gu nèamh e[l].
52 Agus rinn iad aoradh dha[m], agus
phill iad gu Ierusalem le gairdeachas
mòr:
53 Agus bha iad a ghnàth anns an
teampull, a' moladh agus a' beannachadh
Dhé[p]. Amen.

B.C. 33.
[a] Gnio. 10. 41
[b] caib. 21. 22; Gnio. 3. 18; 13. 27, 33
[c] 1 Cor. 15. 5
[d] Gnio. 16. 14
[e] Isa. 53. 3, 5; Gnio. 4. 12
[f] Marc. 16. 14, &c.; Eoin 20. 19, &c.
[g] 1 Pead. 1. 3
[h] Gnio. 5. 31; 13. 38
[i] Marc. 6. 49
[j] Gnio. 1. 8
[k] Isa. 44. 3; Gnio. ii.
[l] Gnio. 1. 9; Eabh. 4. 14
[m] Mat. 28. 9, 17
[n] Gen. 45. 26
[o] Eoin 21. 5, &c.
[p] Gnio. 2. 46, 47; 5. 42

# AN SOISGEUL A REIR EOIN.

## CAIB. I.

1 *Diadhachd, daoineachd, agus dreuchd Iosa Criosd.* 15 *Fianuis Eoin.* 37 *Gairm Aindreais, Pheadair,* 43 *Philip,* 45 *agus Natanaeil.*

ANNS an toiseach bha am Focal[b],
agus bha am Focal maille ri Dia[c],
agus b'e am Focal Dia[d].
2 Bha e so air tùs maille ri Dia.
3 Rinneadh na h-uile nithe leis[e]; agus
as 'eugmhais cha d' rinneadh aon ni a
rinneadh.
4 Ann-san bha beatha[h], agus b'i a'
bheatha solus dhaoine[i].
5 Agus tha an solus a' soillseachadh
anns an dorchadas[k], agus cha do ghabh
an dorchadas e.
6 Chuireadh duine o Dhia, d'am b'ainm
Eoin.
7 Thàinig esan mar fhianuis, chum fian-
uis a thoirt mu an t-solus, chum gu-n
creideadh na h-uile trid-san.
8 Cha b'esan an solus sin, ach *chuir-
eadh e* chum gu-n tugadh e fianuis mu an
t-solus.
9 B'e so an solus fìor a tha 'soillseach-
adh gach uile dhuine 'tha 'teachd chum
an t-saoghail[a].
10 Bha e anns an t-saoghal, agus rinn-
eadh an saoghal leis, agus cha d'aithnich
an saoghal e.
11 Thàinig e dh'ionnsuidh a dhùthcha
féin[f], agus cha do ghabh a *mhuinntir*
féin ris.
12 Ach a' mheud as a ghabh ris[g], thug
e dhoibh cumhachd a bhi 'n an cloinn do
Dhia, *eadhon* dhoibh-san a tha 'creidsinn
'n a ainm[j]:
13 A bha air an gineamhuin[l], cha-n ann
o fhuil, no o thoil na feòla, no o thoil
duine, ach o Dhia.
14 Agus rinneadh am Focal 'n a fheòil[m],
agus ghabh e còmhnuidh 'n ar measg-ne,
(agus chunnaic sinn a ghlòir, mar ghlòir
aon-ghin Mhic an Athar[n],) làn gràis agus
fìrinn[o].

B.C. 26.
[a] Isa. 49. 6
[b] Gnà. 8. 22-31; Col. 1. 16, 17
[c] caib. 17. 5
[d] caib. 10. 30
[e] Eph. 3. 9; Eabh. 1. 2
[f] Gnio. 3. 26
[g] Ròm. 8. 14, 15; Gal. 3. 26
[h] 1 Eoin 5. 11
[i] caib. 8. 12
[j] Gal. 3. 26
[k] caib. 3. 19
[l] Seum. 1. 18
[m] Luc. 1. 35; 1 Tim. 3. 16
[n] 2 Pead. 1. 17; 1 Eoin 1. 1, 2
[o] Salm 45. 2; Col. 2. 3, 9

15 (Thug Eoin fianuis uime[a], agus ghlaodh e, ag ràdh, Is e so an ti mu'n do labhair mi, An ti a tha 'teachd a'm' dhéigh, tha toiseach aig orm; oir bha e romham.)

16 Agus as a lànachd-san fhuair sinne uile[d], agus gràs air son[1] gràis.

17 Oir thugadh an lagh le Maois, ach thàinig an gràs agus an fhìrinn le Iosa Criosd[e].

18 Cha-n fhaca neach air bith Dia riamh[f], an t-aon-ghin Mic, a tha ann an uchd an Athar[g], is esan a dh'fhoillsich e.

19 Agus is e so fianuis Eoin: An uair a chuir na h-Iudhaich sagairt agus Lebhithich o Ierusalem, chum gu-m fiosraicheadh iad deth, Cò thusa?

20 Dh'aidich esan[h], agus cha d'àicheadh e; ach dh'aidich e, Cha mhi Criosd.

21 Agus dh'fheòraich iad deth, Ciod ma seadh? An tu Elias? Agus thubhairt e, Cha mhi. An tu am fàidh? Agus fhreagair e, Cha *mhi*.

22 An sin thubhairt iad ris, Cò thu? chum gu-n toir sinn freagradh dhoibhsan a chuir *uatha* sinn: ciod tha thu 'g ràdh mu do thimchioll féin?

23 Thubhairt e, *Is* mise guth an ti a ghlaodhas anns an fhàsach[j], Deanaibh dìreach slighe an Tighearna, mar thubhairt am fàidh Esaias[k].

24 Agus an dream a chuireadh *leis an teachdaireachd*, b'ann de na Phairisich *iad*.

25 Agus dh'fheòraich iad deth, agus thubhairt iad ris, C'ar son ma seadh a tha thu a' baisteadh, mur tu Criosd, no Elias, no am fàidh?

26 Fhreagair Eoin iad, ag ràdh, Tha mise a' baisteadh le uisge; ach tha neach 'n a sheasamh 'n 'ur measg[m], nach aithne dhuibh;

27 Is e so an ti, a tha 'teachd a'm' dhéigh-sa, aig am bheil toiseach orm, neach nach airidh mise air barr-iall a bhròige fhuasgladh.

28 Rinneadh na nithe so ann am Betani[4] air an taobh thall de Iordan[p], far an robh Eoin a' baisteadh.

29 Air an là màireach chunnaic Eoin Iosa a' teachd d'a ionnsuidh, agus thubhairt e, Feuch Uan Dhé[r], a tha 'toirt air falbh peacaidh an t-saoghail[s]!

30 Is e so an ti mu'n dubhairt mi, Tha fear a' teachd a'm' dhéigh, aig am bheil barrachd orm; oir bha e romham.

31 Agus cha robh aithne agam-sa air: ach a chum gu-m bitheadh e air 'fhoillseachadh do Israel, uime sin thàinig mi a' baisteadh le uisge.

32 Agus thug Eoin fianuis, ag ràdh, Chunnaic mi an Spiorad a' teachd a nuas mar choluman o nèamh, agus ghabh e còmhnuidh air.

33 Agus cha b'aithne dhomhsa e: ach an ti a chuir mi a bhaisteadh le uisge, thubhairt esan rium, Ge b'e air am faic thu an Spiorad a' teachd a nuas agus a' gabhail còmhnuidh[b], is e sin an ti a bhaisteas leis an Spiorad Naomh[c].

34 Agus chunnaic mi, agus rinn mi fianuis, gur e so Mac Dhé.

35 Air an là màireach a rìs sheas Eoin, agus dithis d'a dheisciobluibh;

36 Agus air dha amharc air Iosa, agus e ag imeachd, thubhairt e, Feuch Uan Dhé!

37 Agus chual' an dithis dheisciobul e a' labhairt, agus lean iad Iosa.

38 Agus air tionndadh do Iosa, chunnaic e iad 'g *a* leantuinn, agus thubhairt e riu, Ciod tha sibh ag iarraidh? Thubhairt iadsan ris, Rabbi, (is e sin r'a ràdh, air 'eadar-theangachadh, A Mhaighstir,) c'àit am bheil thu 'gabhail còmhnuidh?

39 Thubhairt e riu, Thigibh agus faicibh. Thàinig iad agus chunnaic iad c'àit an robh e 'gabhail còmhnuidh, agus dh'fhan iad maille ris air an là sin: oir bha e mu thimchioll na deicheamh uaire.

40 B'e Aindreas[i], bràthair Shimoin Pheadair, aon de'n dithis a chual' Eoin *a' labhairt*, agus a lean esan.

41 Fhuair esan air tùs a bhràthair féin Simon, agus thubhairt e ris, Fhuair sinne am Mesias, is e sin, air 'eadar-théangachadh, Criosd[2].

42 Agus thug e chum Iosa e; Agus an uair a dh'amhairc Iosa air, thubhairt e, Is tusa Simon mac Iona: gairmear Cephas dhìot[l], is e sin air 'eadar-theangachadh, Peadar[3].

43 Air an là 'n a dhéigh sin, bu toil le Iosa dol a mach do Ghalile, agus fhuair e Philip, agus thubhairt e ris, Lean mise.

44 A nis bha Philip o Bhetsaida, baile Aindreais agus Pheadair.

45 Fhuair Philip Natanael, agus thubhairt e ris, Fhuair sinne an ti mu'n do sgrìobh Maois anns an lagh[n], agus na fàidhean, Iosa o Nasaret, mac Ioseiph.

46 Agus thubhairt Natanael ris, Am feud ni maith air bith teachd á Nasaret[o]? Thubhairt Philip ris, Thig agus faic.

47 Chunnaic Iosa Natanael a' teachd d'a ionnsuidh, agus thubhairt e uime, Feuch Israeleach da rìreadh[q], anns nach 'eil cealg!

48 Thubhairt Natanael ris, Cionnus is aithne dhuit mi? Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, Mu-n do ghairm Philip thu, 'n uair a bha thu fo 'n chrann-fhìge, chunnaic mise thu.

49 Fhreagair Natanael agus thubhairt e ris, Rabbi, is tusa Mac Dhé[t]; is tu Rìgh Israeil[u].

50 Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, A chionn gu-n dubhairt mi riut, chunnaic mi thu fo'n chrann-fhìge, am bheil thu 'creidsinn? chi thu nithe a's mò na iad so.

51 Agus thubhairt e ris, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, 'N a dhéigh so chi sibh nèamh fosgailte[v], agus aingil

B.C. 30.

[a] Mat. 3. 11, &c.
[b] caib. 3. 34
[c] Gnio. 1. 5; 2. 4
[d] caib. 3. 24
[1] *gràs air ghràs.*
[e] Salm 85. 10; Ròm. 5. 21
[f] Ecs. 33. 20; 1 Tim. 6. 18
[g] 1 Eoin 4. 9
[h] caib. 3. 28
[i] Mat. 4. 18
[j] Mat. 3. 3; Marc. 1. 3
[2] 's e sin, *Aon Ungta.*
[k] Isa. 40. 3
[l] Mat. 16. 18
[3] 's e sin, *carraig.*
[m] Mal. 3. 1
[n] Luc. 24. 27, 44
[o] caib. 7. 41
[4] *Betabara.*
[p] Bre. 7. 24
[q] Salm 32. 2; Ròm. 2. 28, 29
[r] Ecs. 12. 3; Isa. 53. 7, 11; Tais. 5. 6
[s] Gnio. 13. 39; 1 Pead. 2. 24; Tais. 1. 5
[t] caib. 20. 28, 29; Mat. 14. 33
[u] Mat. 21. 5; 27. 11
[v] Ese. 1. 1

Dhé a' dol a suas agus a' teachd a nuas air Mac an duine[a].

## CAIB. II.

1 *Rinn Criosd fìon de'n uisge:* 12 *chaidh e do Chapernaum, agus do Ierusalem.* 14 *Far an do ghlan e an teampull o luchd-reic agus luchd-ceannaich:* 19 *roimh-innis e a bhàs agus 'ais-eiridh.* 23 *Chreid mòran ann air son a mhìorbhuilcan, ach cha d'earb se e féin riu.*

AGUS air an treas là bha pòsadh ann an Cana Ghalile[d]; agus bha màthair Iosa an sin.

2 Agus fhuair Iosa mar an ceudna agus a dheisciobuil cuireadh chum a' phòsaidh.

3 Agus air teireachdainn do'n fhìon, thubhairt màthair Iosa ris, Cha-n 'eil fìon aca.

4 Thubhairt Iosa rithe, Ciod e mo ghnothuch-sa riut, a bhean? cha d'thàinig m'uair-sa fathast.

5 Thubhairt a mhàthair ris an luchd-frithealaidh, Ge b'e ni a their e ruibh, deanaibh e[h].

6 Agus bha sè soithichean-uisge de chloich air an cur an sin, a réir gnàtha glanaidh nan Iudhach, a ghabhadh dà fheircin no tri, gach aon diubh.

7 Thubhairt Iosa riu, Lìonaibh na soithichean le uisge. Agus lìon siad iad gus am beul.

8 Agus thubhairt e riu, Tairngibh a nis, agus thugaibh chum uachdarain na cuirme[j]. Agus thug iad *ann e.*

9 'N uair a bhlais uachdaran na cuirme an t-uisge a rinneadh 'n a fhìon, (agus cha robh fhios aige cia as a thàinig e; ach bha fhios aig an luchd-frithealaidh a tharruing an t-uisge,) ghairm uachdaran na cuirme am fear nuadh-pòsda,

10 Agus thubhairt e ris, Cuiridh gach duine fìon maith a làthair air tùs; agus an uair a dh'òlas daoine gu leoir, an sin *am fìon* a's miosa: *ach* ghleidh thusa am fìon maith gus a nis.

11 An toiseach so de mhìorbhuilibh rinn Iosa ann an Cana Ghalile, agus dh'fhoillsich e a ghlòir[l]; agus chreid a dheisciobuil ann.

12 An déigh so chaidh e sìos do Chapernaum, e féin, agus a mhàthair, agus a bhràithrean[n], agus a dheisciobuil; agus cha d'fhan iad ann mòran làithean.

13 Agus bha càisg nan Iudhach am fagus[p]; agus chaidh Iosa suas gu Ierusalem[q],

14 Agus fhuair e 'n an suidhe anns an teampull luchd-reic cruidh[r], agus chaorach, agus choluman, agus luchd-malairt an airgid:

15 Agus air deanamh sgiùrsair dha de chordaibh caola, dh'fhuadaich e mach as an teampull iad uile, agus na caoraich agus an crodh; agus dhòirt e mach airgiod an luchd-malairt, agus thilg e na buird thairis;

B.C. 30.

a Gen. 28. 12 Dan. 7. 9, 10 Gnio. 1. 10, 11
b Salm 69. 9
c caib. 6. 30 Mat. 12. 38, &c.
d caib. 4. 46 Ios. 19. 28
e Mat. 26. 61 27. 40
f caib. 1. 14 Col. 2. 9 1 Cor. 6. 19
g Luc. 24. 8
h Luc. 5. 5, 6
i caib. 16. 30 21. 17 Mat. 9. 4 Gnio. 1. 24 Tais. 2. 23
j Ròm. 13. 7
k caib. 7. 50, 51 19. 39
l caib. 1. 14 11. 40
m Gnio. 10. 38
n Mat. 12. 46 13. 55, 56
o Gal. 6. 15 Eph. 2. 1 Tit. 3. 5 Seum. 1. 18 1 Pead. 1. 23 1 Eoin 2. 29 3. 9
1 *o shuas.*
p Ecs. 12. 14
q caib. 5. 1 6. 4 11. 55
r Mat. 21. 12 Marc. 11. 15 Luc. 19. 45
s Marc. 16. 16 Gnio. 2. 38
t Ròm. 8. 2 1 Cor. 2. 12

16 Agus thubhairt e riu-san a bha 'reic choluman, Togaibh iad sin á so; na deanaibh tigh m'Athar-sa 'n a thigh-marsandachd.

17 Agus chuimhnich a dheisciobuil gu robh e sgrìobhta, Dh'ith eud do thighe suas mi[b].

18 An sin fhreagair na h-Iudhaich, agus thubhairt iad ris, Ciod an comharadh a nochdas tu dhuinne[c], do bhrìgh gu bheil thu 'deanamh nan nithe sin?

19 Fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Leagaibh sìos an teampull so[e], agus ann an tri làithibh cuiridh mise suas e.

20 An sin thubhairt na h-Iudhaich, Sè bliadhna agus dà fhichead bha an teampull so 'g a thogail, agus an cuir thusa suas ann an tri làithibh e?

21 Ach labhair esan mu theampull a chuirp[f].

22 Uime sin an uair a bha e air éirigh o na mairbh, chuimhnich a dheisciobuil gu-n dubhairt e so[g]: agus chreid iad an sgrìobtuir, agus am focal a thubhairt Iosa.

23 A nis an uair a bha e ann an Ierusalem aig a' chàisg, air an fhèill, chreid mòran 'n a ainm, an uair a chunnaic iad na mìorbhuilean a rinn e.

24 Ach cha d'earb Iosa e féin riu, do bhrìgh gu-m b'aithne dha na h-uile dhaoine[i],

25 Agus nach robh feum aige neach air bith a dheanamh fianuis air duine: oir bha fhios aige ciod a bha anns an duine.

## CAIB. III.

1 *Theagaisg Criosd do Nicodemus feum na h-athghineamhuin.* 11 *Mu chreidimh 'n a bhàs.* 16 *Mòr-ghràdh Dhé do'n chinne-daoine.* 23 *Baisteadh, fianuis, agus teagasg Eoin.*

AGUS bha duine de na Phairisich, d'am b'ainm Nicodemus, *a bha* 'n a uachdaran[k] air na h-Iudhaich:

2 Thàinig esan chum Iosa 's an oidhche, agus thubhairt e ris, A Mhaighstir, tha fhios againn gur fear-teagaisg thu a thàinig o Dhia: oir cha-n urrainn duine air bith na mìorbhuile so 'dheanamh a tha thusa a' deanamh[m], mur bi Dia maille ris.

3 Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh riut[o], mur beirear duine a rìs[1], nach urrainn e rìoghachd Dhé fhaicinn.

4 Thubhairt Nicodemus ris, Cionnus a dh'fheudas duine 'bhi air a bhreith 'n uair tha e aosda? am bheil e comasach air dol a stigh an dara uair do bhroinn a mhàthar, agus a bhi air a bhreith?

5 Fhreagair Iosa, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh riut, mur bi duine air a bhreith o uisge[s], agus o'n Spiorad[t], cha-n urrainn e dol a steach do rìoghachd Dhé.

6 An ni sin a tha air a bhreith o'n

fheòil, is feòil e[a]; agus an ni si na a tha
air a bhreith o'n Spiorad, is spiorad e.
7 Na gabh iongantas gu-n dubhairt mi
riut, Is éigin duibh a bhi air 'ur breith a
rìs.
8 Tha a' ghaoth a' séideadh far an àill
leatha, agus tha thu a' cluinntiun a fuaim,
ach cha-n 'eil fhios agad cia as a tha i
'teachd, no c'àit am bheil i 'dol: is ann
mar sin a tha gach neach a tha air a
bhreith o'n Spiorad[d].
9 Fhreagair Nicodemus agus thubhairt
e ris, Cionnus a dh'fheudas na nithe so
'bhi?
10 Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris,
Am bheil thusa a'd' fhear-teagaisg Israeil,
agus nach aithne dhuit na nithe so?
11 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
riut, gu bheil sinne a' labhairt an ni a's
fios duinn, agus a' toirt fianuis air an ni
sin a chunnaic sinn; agus cha ghabh
sibhse ar fianuis.
12 Ma dh'innis mi dhuibh nithe tal-
mhaidh, agus nach creid sibh, cionnus a
chreideas sibh ma dh'innseas mi dhuibh
nithe nèamhaidh?
13 Agus cha deachaidh aon neach a
suas do nèamh[l], ach an ti a thàinig a
nuas o nèamh[m], Mac an duine a tha air
nèamh.
14 Agus mar a thog Maois suas an
nathair anns an fhàsach[o], is ann mar sin
is éigin do Mhac an duine 'bhi air a thog-
ail suas:
15 Chum as ge b'e neach a chreideas
ann[r], nach sgriosar e, ach gu-m bi a'
bheatha mhaireannach aige.
16 Oir is ann mar sin a ghràdhaich
Dia an saoghal[s], gu-n d' thug e 'aon-ghin
Mhic féin, chum as ge b'e neach a chreid-
eas ann, nach sgriosar e, ach gu-m bi a'
bheatha shìorruidh aige.
17 Oir cha do chuir Dia a Mhac do'n
t-saoghal, a chum gu-n dìteadh e an
saoghal[w], ach a chum gu-m bitheadh an
saoghal air a shaoradh trìd-san.
18 An ti a chreideas ann, cha dìtear e[z]:
ach an ti nach creid, tha e air a dhìteadh
cheana, a chionn nach do chreid e ann an
ainm aon-ghin Mhic Dhé.
19 Agus is e so an dìteadh, gu-n
d'thàinig an solus do'n t-saoghal[b], agus
gu-n do ghràdhaich daoine an dorchadas
na's mò na'n solus[d], a chionn gu robh an
gniomharan olc.
20 Oir gach neach a tha 'deanamh uilc,
tha e 'toirt fuatha do'n t-solus, agus cha-n
'eil e 'teachd chum an t-soluis[e], air eagal
gu-m bitheadh 'oibre air an cronachadh.
21 Ach an ti a ni an fhìrinn, thig e chum
an t-soluis[f], chum gu-m bi 'oibre follais-
each, gur ann 'an Dia a rinneadh iad.
22 An déigh sin thàinig Iosa agus a
dheisciobuil do thìr Iudea; agus dh'fhan
e an sin maille riu, agus bhaist e[h].
23 Agus bha Eoin mar an ceudna a'
baisteadh ann an Enon, làimh ri Salim[i],
do bhrìgh gu robh mòran uisgeachan an
sin; agus thàinig iad, agus bhaisteadh
iad[b]:
24 Oir cha robh Eoin fathast air a thilg-
eadh ann am prìosan[c].
25 An sin dh'éirich ceisd eadar deis-
ciobuil Eoin agus na h-Iudhaich, mu thim-
chioll glanaidh.
26 Agus thàinig iad chum Eoin, agus
thubhairt iad ris, A mhaighstir, an ti a
bha maille riut an taobh thall de Iordan,
d'an d' thug thu fianuis[e], feuch, tha esan
a' baisteadh, agus tha na h-uile dhaoine
a' teachd d'a ionnsuidh[f].
27 Fhreagair Eoin agus thubhairt e,
Cha-n 'eil duine comasach air ni sam bith
a ghabhail, mur bi e air a thoirt da o
nèamh[g].
28 Tha sibhse féin a' toirt fianuis
dhomh-sa, gu-n dubhairt mi, Cha mhi
Criosd[h], ach gu-n do chuireadh roimhe
mi[i].
29 An ti aig am bheil a' bhean nuadh-
phòsda, is e am fear nuadh-pòsda e[j]: ach
caraid an fhir nuadh-phòsda[k], a tha 'n a
sheasamh agus ag éisdeachd ris, tha e a'
deanamh gairdeachais mhòir air son gutha
an fhir nuadh-phòsda: uime sin tha mo
ghairdeachas so air a choimhlionadh.
30 Is éigin dàsan fàs[n], ach dhomh-sa
'bhi air mo lughdachadh.
31 An ti a thig a nuas tha e os ceann
nan uile[p]: an ti a tha o'n talamh, tha e
talmhaidh[q], agus labhraidh e air mhodh
talmhaidh: an ti a thig o nèamh, tha e
os ceann nan uile.
32 Agus an ni a chunnaic agus a chual'
e, air a sin tha e 'toirt fianuis; agus cha-n
'eil aon duine a' gabhail r'a fhianuis[t].
33 An ti a ghabh r'a fhianuis-san,
chuir e a sheula ris, gu bheil Dia fìor[u].
34 An ti a chuir Dia uaith[v], tha e a'
labhairt bhriathra Dhé: oir cha-n ann a
réir tomhais a tha Dia a' toirt an Spioraid
*da*[x].
35 Is toigh leis an Athair am Mac[y],
agus thug e na h-uile nithe 'n a làimh.
36 An ti a chreideas anns a' Mhac, tha
a' bheatha mhaireannach aige[a]; ach an
ti nach 'eil a' creidsinn anns a' Mhac,
cha-n fhaic e beatha; ach tha fearg Dhé
a' gabhail còmhnuidh air[c].

## CAIB. IV.

1 *Rinn Criosd còmhradh ris a' Bhan-Samaritan-
aich, agus dh'fhoillsich se e féin di.* 27 *Tha
'dheisciobuil fo iongantas.* 31 *Chuir e an céill
doibh 'eud féin air son glòire Dhé.* 39 *Chreid
mòran de na Samaritanaich ann.*

AIR an aobhar sin an uair a thuig Iosa
gu-n cuala na Phairisich gu robh e
a' deanamh agus a' baisteadh tuilleadh
dheisciobul na Eoin[g],
2 (Ged nach do bhaist Iosa féin *iad* ach
a dheisciobuil,)
3 Dh'fhàg e Iudea, agus chaidh e a rìs
do Ghalile.

B.C. 30.

[a] Ròm. 8. 5-8
1 Cor. 15. 47-50
2 Cor. 5. 17
[b] Mat. 3. 5, 6
[c] Mat. 14. 3
[d] 1 Cor. 2. 11
[e] caib. 1. 7, 15, &c.
[f] Isa. 45. 23
[g] 1 Cor. 2. 12-14
4. 7
Eabh. 5. 4
Seum. 1. 17
[h] caib. 1. 20, 27
[i] Luc. 1. 17
[j] Hos. 2. 19, 20
2 Cor. 11. 2
Eph. 5. 25-27
Tais. 21. 9
[k] Dàn 5. 1
[l] caib. 1. 18
Gnà. 30. 4
[m] caib. 6. 38
Eph. 4. 9, 10
[n] Isa. 9. 7
Col. 1. 18
[o] Air. 21. 9
[p] caib. 6. 33
Eph. 1. 20, 21
Eabh. 1. 3-8
[q] 1 Cor. 15. 47
[r] rann 36
Eabh. 7. 25
[s] 1 Eoin 4. 9-11, 19
[t] caib. 1. 11
[u] 1 Eoin 5. 10
[v] caib. 7. 16
[w] Luc. 9. 56
1 Eoin 2. 2
[x] Salm 45. 7
Col. 1. 19
[y] Mat. 28. 18
[z] caib. 6. 40, 47
Ròm. 8. 1, 34-39
[a] rann. 15, 16
Ròm. 1. 17
[b] caib. 1. 4, 9-11
[c] Ròm. 1. 18
[d] Isa. 30. 9-11
Ròm. 1. 28
[e] Iob 24. 13, 17
Gnà. 4. 18, 19
[f] 1 Eoin 1. 6
[g] caib. 3. 22, 26
[h] caib. 4. 2
[i] 1 Sam. 9. 4

4 Agus b'éigin da dol troimh Shamaria.

5 An sin thàinig e gu baile *a bhuineadh* do Shamaria, ris an abrar Sichar, fagus do'n fhearann a thug Iacob d'a mhac Ioseph[b].

6 A nis bha tobar Iacoib an sin. Uime sin air do Iosa 'bhi sgìth le a thurus[d], shuidh e mar sin làimh ris an tobar; agus bha e mu thimchioll na seathamh uaire.

7 Thàinig bean o Shamaria a tharruing uisge: thubhairt Iosa rithe, Thoir dhomh-sa deoch.

8 Oir bha a dheisciobuil air dol do'n bhaile a cheannach bìdh.

9 An sin thubhairt a' bhean o Shamaria ris, Cionnus tha thusa agus gur Iudhach thu, ag iarraidh deoch uam-sa, a tha 'am Bhan-Samaritanaich? oir cha-n 'eil comunn aig na h-Iudhaich ris na Samaritanaich.

10 Fhreagair Iosa agus thubhairt e rithe, Nam b'aithne dhuit tiodhlac Dhé[f], agus cò e a tha 'g ràdh riut, Thoir dhomh deoch, dh'iarradh tu airsan, agus bheireadh e uisge beò dhuit[g].

11 Thubhairt a' bhean ris, A Thighearna, cha-n 'eil inneal-tarruing agad, agus tha an tobar domhain: uime sin cia as tha an t-uisge beò sin agad?

12 Am mò thusa na ar n-athair Iacob, a thug dhuinne an tobar *so*, agus a dh'òl as e féin, agus a chlann, agus a spréidh?

13 Fhreagair Iosa agus thubhairt e rithe, Ge b'e neach a dh'òlas de'n uisge so, bithidh tart air a ris:

14 Ach ge b'e neach a dh'òlas de'n uisge a bheir mise dha[h], cha bhi tart gu bràth air: ach an t-uisge a bheir mise dha, bithidh e 'n a thobar uisge ann[i], a' sruthadh suas chum na beatha maireannaich.

15 Thubhairt a' bhean ris, A Thighearna, thoir dhomh-sa an t-uisge so, chum nach bi tart orm, agus nach tig mi an so a tharruing.

16 Thubhairt Iosa rithe, Imich, gairm d'fhear-*pòsda*, agus thig an so.

17 Fhreagair a' bhean agus thubhairt i, Cha-n 'eil fear agam. Thubhairt Iosa rithe, Is maith a thubhairt thu, Cha-n 'eil fear agam:

18 Oir bha cùignear fhear agad, agus esan a tha agad a nis, cha-n e d' fhear féin e: thubhairt thu so gu fior.

19 Thubhairt a' bhean ris, A Thighearna, tha mi 'faicinn gur fàidh thu[o].

20 Rinn ar n-aithrichean aoradh 's an t-sliabh so[q]; agus tha sibhse ag ràdh, gur ann 'an Ierusalem a tha an t-ionad anns an còir aoradh a dheanamh[s].

21 Thubhairt Iosa rithe, A bhean, creid mise, gu bheil an uair a' teachd[t], anns nach dean sibh aoradh do'n Athair aon chuid 's an t-sliabh so, no ann an Ierusalem.

22 Tha sibhse a' deanamh aoraidh do'n ni nach aithne dhuibh[u]: tha sinne a' deanamh aoraidh do'n ni a's aithne dhuinn: oir is ann o na h-Iudhaich a tha slàinte[a].

23 Ach tha an uair a' teachd, agus tha *i* nis ann, anns an dean am fìor luchd-aoraidh aoradh do'n Athair ann an spiorad agus ann am fìrinn[c]: oir tha an t-Athair ag iarraidh an leithide so de luchd-aoraidh.

24 Is Spiorad Dia, agus is éigin d'a luchd-aoraidh, aoradh a dheanamh *dha* ann an spiorad agus ann am fìrinn.

25 Thubhairt a' bhean ris, Tha fhios agam gu bheil am Mesias a' teachd, ris an abrar Criosd: an uair a thig esan innsidh e na h-uile nithe dhuinn.

26 Thubhairt Iosa rithe, Is mise *e*[e], a tha 'labhairt riut.

27 Agus air a so thàinig a dheisciobuil, agus b'iongantach leo gu-n robh e 'labhairt ris a' mhnaoi: ach cha dubhairt aon neach, Ciod tha thu 'g iarraidh? no, C'ar son a tha thu 'labhairt rithe?

28 An sin dh'fhàg a' bhean a soitheach-uisge, agus dh'fhalbh i do'n bhaile, agus thubhairt i ris na daoinibh,

29 Thigibh, faicibh duine a dh'innis dhomh-sa na h-uile nithe a rinn mi riamh: Nach e so Criosd?

30 An sin chaidh iad a mach as a' bhaile, agus thàinig iad d'a ionnsuidh-san.

31 'S an àm sin féin ghuidh a dheisciobuil air, ag ràdh, A Mhaighstir, ith.

32 Ach thubhairt esan riu, Tha agam-sa biadh r'a itheadh air nach 'eil fhios agaibh-se.

33 Uime sin thubhairt na deisciobuil r'a chéile, An d'thug neach air bith *ni* d'a ionnsuidh r'a itheadh?

34 Thubhairt Iosa riu, Is e mo bhiadh-sa toil an ti a chuir uaith mi a dheanamh[j], agus 'obair a chrìochnachadh[k].

35 Nach abair sibhse, Tha *ùine* cheithir mìosan ann fathast, agus *an sin* thig am fogharadh? feuch, tha mi ag ràdh ruibh, Togaibh suas 'ur sùilean, agus seallaibh air na h-achaidhean; oir tha iad cheana geal chum an fhogharaidh[l].

36 Agus an ti a bhuaineas tha e 'faotainn tuarasdail, agus a' cruinneachadh toraidh chum na beatha maireannaich[m]; chum gu-n dean an ti a chuireas, agus an ti a bhuaineas, gairdeachas le 'chéile[n].

37 Agus an so tha an ràdh ud fìor, Gu bheil aon neach a' cur, agus neach eile a' buain[p].

38 Chuir mise sibhse a bhuain an ni sin nach do shaothraich sibh: shaothraich daoine eile[r], agus chaidh sibhse steach 'n an saothair.

39 Agus chreid mòran de Shamaritanaich a' bhaile sin ann, air son cainnte na mnatha, a thug fianuis, *ag ràdh*, Dh'innis e dhomh na h-uile nithe a rinn mi riamh.

40 Uime sin an uair a thàinig na Samaritanaich d'a ionnsuidh, ghuidh iad air fantuinn maille riu: agus dh'fhuirich e an sin dà là.

B.C. 30.

[a] Isa. 2. 3
Ròm. 9. 5
[b] Gen. 33. 19
48. 22
Ios. 24. 32
[c] Phil. 3. 3
[d] Eabh. 4. 15
[e] caib. 9. 37
[f] Eph. 2. 8
[g] Sech. 14. 8
Tais. 22. 17
[h] caib. 6. 35
17. 2, 3
Ròm. 6. 23
[i] caib. 7. 38
[j] caib. 6. 38
[k] caib. 17. 4
[l] Mat. 9. 37
[m] Ròm. 6. 23
[n] 1 Cor. 3. 5-9
[o] caib. 1. 48, 49
[p] Mic. 6. 15
[q] Bre. 9. 7
[r] 1 Pead. 1. 12
[s] Deut. 12. 5-11
1 Ri. 9. 3
[t] Mal. 1. 11
Mat. 18. 20
[u] 2 Ri. 17. 29

41 Agus chreid mòran tuilleadh air son
'fhocail féin :
42 Agus thubhairt iad ris a' mhnaoi,
Tha sinn a' creidsinn cha-n ann á so suas
air son do chòmhraidh-sa : oir chuala sinn
féin e[b], agus tha fhios againn gur e so da
rìreadh Criosd, Slànuighear an t-saoghail.
43 Agus an déigh dà là dh'fhalbh e as
a sin, agus chaidh e do Ghalile :
44 Oir thug Iosa féin fianuis, nach 'eil
urram aig fàidh 'n a thìr féin[d].
45 Uime sin, an uair a thàinig e do
Ghalile, ghabh na Galiléaich ris, air
dhoibh na nithe sin uile fhaicinn a rinn e
ann an Ierusalem air an fhéill[e]: oir chaidh
iadsan mar an ceudna chum na féille.
46 An sin thàinig Iosa a rìs do Chana
Ghalile, far an d' rinn e fìon de'n uisge[g].
Agus bha duine cumhachdach[1] àraidh,
aig an robh a mhac gu tinn ann an Caper-
naum.
47 'N uair a chual' esan gu-n robh Iosa
air teachd á Iudea do Ghalile, chaidh e
d'a ionnsuidh, agus ghuidh e air gu-n
rachadh e sìos, agus gu-n slànuicheadh e
a mhac : oir bha e ri uchd bàis.
48 An sin thubhairt Iosa ris, Mur faic
sibh comharaidhean agus mìorbhuilean,
cha chreid sibh[k].
49 Thubhairt an duine cumhachdach
ris, A Thighearna, rach a sìos mu-m faigh
mo leanaban bàs.
50 Thubhairt Iosa ris, Imich[l]; tha do
mhac beò. Agus chreid an duine am focal
a labhair Iosa ris, agus dh'imich e.
51 Agus am feadh a bha e fathast a'
dol sìos, choinnich a sheirbhisich e, agus
dh'innis iad *da*, ag ràdh, Tha do mhac
beò.
52 An sin dh'fhiosraich e dhiubh an uair
anns an deachaidh e 'am feabhas : agus
thubhairt iad ris, An dé, air an t-seachd-
amh uair, dh'fhàg am fiabhrus e.
53 An sin dh'aithnich an t-athair gu-m
*b'i* an uair sin féin[n], anns an dubhairt
Iosa ris, Tha do mhac beò ; agus chreid e
féin, agus a theaghlach uile.
54 '*S e* so a rìs an dara mìorbhuil a
rinn Iosa, 'n uair a thàinig e á Iudea do
Ghalile.

## CAIB. V.

1 *Leighis Iosa air là na sàbaid an duine a bha*
*fo leòn ré ochd bliadhna deug 'ar fhichead :*
10 *rinn na h-Iudhaich uime sin connsach-*
*adh ris, agus geur-leanmhuinn air.*

'N A dhéigh so bha féill nan Iudhach
ann[q]; agus chaidh Iosa suas gu
Ierusalem.
2 A nis tha ann an Ierusalem, làimh
ri *geata* nan caorach, lochan ris an abrar
's a' chainnt Eabhruidhich, Betesda[2], aig
am bheil cùig tighean-fasgaidh.
3 Annta sin bha 'n an luidhe mòr-
bhuidheann de dhaoinibh euslan, dall,
bacach, seargta, a' feitheamh ri caruchadh
an uisge.

B.C. 31.

a Gnà. 8. 17
Mat. 11. 12
b caib. 17. 8
1 Eoin 4. 14
c Ese. 47. 8, 9
d Mat. 13. 57
Marc. 6. 4
Luc. 4. 24
e caib. 2. 23
f Salm 72. 12
142. 4
g caib. 2. 1, 11
1 *àrd-uasal.*
h Mat. 9. 6
Marc. 2. 11
Luc. 5. 24
i caib. 9. 14
j Mat. 12. 2, &c.
k 1 Cor. 1. 22
l Mat. 8. 13
Marc. 7. 29, 30
Luc. 17. 14
m caib. 8. 11
n Salm 107. 20
o caib. 9. 4
14. 10
p caib. 7. 19
q Lebh. 23. 2, &c.
Deut. 16. 16
r caib. 10. 30, 33
14. 9
2 's e sin, *Tigh na Tròcair.*
s rann 30
t caib. 3. 35
17. 26
Mat. 3. 17

4 Oir chaidh aingeal sìos 'an àm àraidh
's an lochan, agus chuir e an t-uisge
troimh 'chéile : uime sin an ceud neach a
rachadh sìos ann[a], an déigh cur troimh
'chéile an uisge, rinneadh slàn e a dh'aon
tinneas a bhitheadh air[c].
5 Agus bha duine àraidh an sin, a bha
ochd bliadhna deug 'ar fhichead ann an
euslaint.
6 'N uair a chunnaic Iosa esan 'n a
luidhe, agus fios aige gu-n robh e nis ùine
fhada *mar sin*, thubhairt e ris, Am miann
leat a bhi air do dheanamh slàn ?
7 Fhreagair an duine euslan e, A Thigh-
earna, cha-n 'eil duine agam[f], an uair a
chuirear an t-uisge troimh a chéile, a
chuireas anns an lochan mi : ach am feadh
tha mise 'teachd, tha neach eile a' dol
sìos romham.
8 Thubhairt Iosa ris, Eirich[h], tog do
leabadh, agus imich.
9 Agus air ball rinneadh an duine slàn,
agus thog e a leabadh, agus dh'imich e :
agus bha an t-sàbaid ann air an là sin[i].
10 Uime sin thubhairt na h-Iudhaich
ris an ti a shlànuicheadh, Is i an t-sàbaid
a tha ann ; cha-n 'eil e dligheach dhuit
do leabadh a ghiùlan[j].
11 Fhreagair e iad, An ti a rinn slàn
mi, thubhairt esan rium, Tog do leabadh
agus imich ?
12 An sin dh'fheòraich iad deth, Cò
an duine a thubhairt riut, Tog do leabadh
agus imich ?
13 Agus cha robh fhios aig an ti a
shlànuicheadh, cò e : oir chaidh Iosa as a
shealladh, air do mhòr-shluagh a bhi anns
an àite.
14 'N a dhéigh so fhuair Iosa e anns an
teampull, agus thubhairt e ris, Feuch,
rinneadh slàn thu : na peacaich na's mò[m],
air eagal gu-n tachair na's miosa dhuit.
15 Dh'imich an duine, agus dh'innis
e do na h-Iudhaich gu-m b'e Iosa 'rinn
slàn e.
16 Agus air a shon so rinn na h-Iudh-
aich geur-leanmhuinn air Iosa, agus
dh'iarr iad a mharbhadh, do bhrìgh gu-n
d' rinn e na nithe so air an t-sàbaid.
17 Ach fhreagair Iosa iad, Tha m'Athair
ag oibreachadh gus a nis[o], agus tha mise
ag oibreachadh.
18 Uime sin bu mhòid a dh'iarr na
h-Iudhaich a mharbhadh[p], a chionn nach
e mhàin gu-n do bhris e an t-sàbaid, ach
gu-n dubhairt e mar an ceudna gu-m b'e
Dia 'Athair-san, 'g a dheanamh féin co-
ionann ri Dia[r].
19 Air an aobhar sin fhreagair Iosa,
agus thubhairt e riu, Gu deimhin deimhin
tha mi ag ràdh ruibh, nach 'eil am Mac
comasach air ni sam bith a dheanamh
uaith féin[s], ach an ni a chi e an t-Athair
a' deanamh : oir ge b'e nithe a ni esan, na
nithe sin féin ni am Mac mar an ceudna.
20 Oir is ionmhuinn leis an Athair am
Mac[t], agus tha e a' foillseachadh dha nan

uile nithe a tha e féin a' deanamh : agus
foillsichidh e dha oibre a's mò na iad so,
air chor as gu-m bi iongantas oirbhse.
21 Oir mar tha an t-Athair a' dùsgadh,
agus a' beothachadh nam marbh, is amh-
uil sin tha am Mac a beothachadh an
dream a's àill leis[c].
22 Oir cha-n 'eil an t-Athair a' toirt
breth air duine sam bith ; ach thug e
gach uile bhreitheanas do'n Mhac[e]:
23 Chum gu-n tugadh na h-uile dhaoine
urram do'n Mhac, amhuil a tha iad a'
'toirt urraim do'n Athair. An ti nach 'eil
a' toirt urraim do'n Mhac, cha-n 'eil e
'toirt urraim do'n Athair a chuir uaith' e[h].
24 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, An ti a dh'éisdeas ri m' fhocal-sa,
agus a tha 'creidsinn anns an ti a chuir
uaith mi, tha a' bheatha mhaireannach
aige[k], agus cha tig e chum dìtidh ; ach
chaidh e thairis o bhàs gu beatha[l].
25 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, Gu bheil an uair a' teachd, agus
gu bheil i nis ann, anns an cluinn na
mairbh guth Mhic Dhé[n]: agus an dream
a chluinneas, bithidh iad beò.
26 Oir mar tha aig an Athair beatha
ann féin, is amhuil sin a thug e do'n Mhac
beatha a bhi aig ann féin[p];
27 Agus thug e mar an ceudna dha
ùghdarras chum breth a thabhairt, do
bhrìgh gur e Mac an duine[r].
28 Na gabhaibh iongantas deth so ; oir
tha an uair a' teachd, anns an cluinn iad-
san uile a tha 's na h-uaighibh a ghuth-
san :
29 Agus théid iad a mach ; iadsan a
rinn maith, chum aiseirigh na beatha ;
agus iadsan a rinn olc, chum aiseirigh an
damnaidh[u].
30 Cha-n 'eil mise comasach air ni
sam bith a dheanamh uam féin[w]: mar a
chluinneas mi bheir mi breth : agus tha
mo bhreitheanas ceart ; do bhrìgh nach
'eil mi ag iarraidh mo thoile féin, ach toil
an Athar a chuir uaith mi[x].
31 Ma bheir mise fianuis mu m' thim-
chioll féin[y], cha-n 'eil m'fhianuis fìor.
32 Tha neach eile a' toirt fianuis mu
m' thimchioll[z], agus tha fhios agam gur
fìor an fhianuis a tha e 'deanamh mu
m' thimchioll.
33 Chuir sibhse chum Eoin, agus thug
e fianuis do'n fhìrinn[b].
34 Ach cha-n 'eil mise a' gabhail fianuis
o dhuine : ach tha mi ag ràdh nan nithe
so, chum gu-m bi sibhse air 'ur tèarn-
adh.
35 B'esan an lòchran lasarach agus
dealrach : agus bha sibhse toileach car
tamuill gairdeachas a dheanamh 'n a
sholus[c].
36 Ach tha agam-sa fianuis a's mò na
*fianuis* Eoin : oir na h-oibre a thug an
t-Athair dhomh-sa chum gu-n crìoch-
naichinn iad[d], tha na h-oibre sin féin a
tha mise a' deanamh, a' toirt fianuis mu

B.C. 31.

[a] Mat. 3. 17; 17. 5
[b] Deut. 4. 12; 1 Tim. 6. 16
[c] caib. 11. 25; 17. 2; Luc. 8. 54
[d] 1 Eoin 2. 14
[e] Mat. 11. 27; Gnio. 17. 31; 2 Cor. 5. 10
[1] no, *tha sibh a' rannsachadh.*
[f] Isa. 8. 20; 34. 16; Luc. 16. 29
[g] Luc. 10. 25-29
[h] Luc. 10. 16; 1 Eoin 2. 23
[i] Luc. 24. 27
[j] caib. 3. 19
[k] caib. 6. 40, 47
[l] 1 Eoin 3. 14
[m] caib. 8. 42, 47
[n] rann 28; caib. 11. 43; Eph. 2. 1, 3
[o] caib. 12. 43
[p] 1 Cor. 15. 45
[q] Ròm. 2. 10
[r] Dan. 7. 13, 14; Gnio. 17. 31
[s] Ròm. 2. 12
[t] Gen. 3. 15; 22. 18; Deut. 18. 15, 18
[u] Dan. 12. 2; Mat. 25. 31-46
[v] Luc. 16. 31
[w] rann 19
[x] caib. 4. 34; 6. 38; Salm 40. 7, 8; Mat. 26. 39
[y] caib. 8. 14; Gnà. 27. 2
[z] caib. 8. 18; Gnà. 10. 43; 1 Eoin 5. 7-9
[a] Mat. 14. 15, &c.; Marc. 6. 34, &c.; Luc. 9. 12, &c.
[b] caib. 1. 7, 32
[c] Mat. 21. 26; Marc. 6. 20
[d] caib. 10. 25; 17. 4; Gnà. 2. 22

m' thimchioll, gu-n do chuir an t-Athair
uaith mi.
37 Agus an t-Athair féin a chuir uaith
mi, thug e fianuis mu m' thimchioll[a].
Cha chuala sibh riamh a ghuth, ni mò a
chunnaic sibh a choslas[b].
38 Agus cha-n 'eil 'fhocal-san agaibh a'
gabhail còmhnuidh annaibh[d]: oir an ti
sin a chuir esan uaith, cha-n 'eil sibh 'g a
chreidsinn.
39 Rannsaichibh[1] na sgrìobtuirean[f], oir
tha sibh a' saoilsinn gu bheil a' bheatha
mhaireannach agaibh annta[g]; agus is iad
sin a tha 'toirt fianuis mu m' thimchioll-
sa[i].
40 Gidheadh cha-n àill leibh teachd
a m' ionnsuidh-sa[j], chum gu-m faigheadh
sibh beatha.
41 Cha-n 'eil mise a' gabhail urraim o
dhaoinibh.
42 Ach is aithne dhomh sibhse, nach
'eil gràdh Dhé agaibh annaibh[m].
43 Thàinig mise ann an ainm m'Athar,
agus cha-n 'eil sibh a' gabhail rium : ma
thig neach eile 'n a ainm féin, gabhaidh
sibh ris-san.
44 Cionnus a dh'fheudas sibh creidsinn,
a tha 'gabhail urraim o 'chéile[o], agus nach
'eil ag iarraidh an urraim *a thig* o Dhia
a mhàin[q]?
45 Na saoilibh gu-n dean mise 'ur casaid
ris an Athair : tha aon a tha 'deanamh
casaid oirbh, Maois[s], anns am bheil sibh
a' cur 'ur dòchais.
46 Oir nan creideadh sibh Maois, chreid-
eadh sibh mise : oir sgrìobh esan mu m'
thimchioll[t].
47 Ach mur creid sibh a sgrìobhadh-
san, cionnus a chreideas sibh mo bhriath-
ra-sa[v].

## CAIB. VI.

1 *Bheathaich Criosd cùig mìle fear le cùig buil-
ionnan arain agus dà iasg:* 15 *air an
aobhar sin b'àill leis an t-sluagh esan a dhean-
amh 'n a rìgh:* 16 *ach air dhasan a sgaradh
féin uatha, chaidh e suas gu beinn, agus
dh'imich e air a' mhuir a dh'ionnsuidh a
dheisciobul.*

'NA dhéigh sin chaidh Iosa thar muir
Ghalile[a], *no* Thiberiais.
2 Agus lean sluagh mòr e, do bhrìgh
gu-m fac iad a mhìorbhuilean a rinn e air
an dream a bha euslan.
3 Agus chaidh Iosa suas air beinn, agus
shuidh e an sin maille r'a dheisciobluibh.
4 Agus bha a' chàisg, féill nan Iudhach,
am fagus.
5 An sin an uair a thog Iosa suas
*a* shùilean, agus a chunnaic e gu-n d'
thàinig buidheann mhòr shluaigh d'a
ionnsuidh, thubhairt e ri Philip, Cia an
t-àit' as an ceannaich sinn aran chum
gu-n ith iad so?
6 (Ach thubhairt e so 'g a dhearbhadh-
san ; oir bha fhios aige féin ciod a dhean-
adh e.)

B.C. 32.

7 Fhreagair Philip e, Cha leoir dhoibh luach dhà cheud peghinn a dh'aran, chum gu-n gabhadh gach aon diubh beagan.

8 Thubhairt aon d'a dheisciobluibh, Aindreas, bràthair Shimoin Pheadair, ris,

9 Tha òganach an so, aig am bheil cùig builionnan eorna, agus dà iasg bheag: ach ciod iad so am measg na h-uiread?

10 Agus thubhairt Iosa, Thugaibh air na daoinibh suidhe sìos. A nis bha mòran feoir anns an àite. Air an aobhar sin shuidh na daoine sìos, ann an àireamh timchioll chùig mìle.

11 Agus ghlac Iosa na builionnan, agus air tabhairt buidheachais da[a], roinn e air na deisciobluibh *iad*, agus na deisciobuil orra-san a shuidh: agus mar an ceudna de na h-iasgaibh beaga, 'mheud as a b'àill leo.

12 'N uair a shàsuicheadh iad, thubhairt e r'a dheisciobluibh, Cruinnichibh am biadh briste a tha thuilleadh ann, chum nach caillear a' bheag.

13 Air an aobhar sin chruinnich iad *e* r'a chéile, agus lìon iad dà chliabh dheug de sbruileach nan cùig builionnan eorna, a bha dh'fhuigheall aig a' mhuinntir a dh'ith.

14 An sin an uair a chunnaic na daoine sin am mìorbhuil a rinn Iosa, thubhairt iad, Gu fìrinneach is e so am fàidh a bha gu teachd chum an t-saoghail[f].

15 Uime sin an uair a thuig Iosa gu robh iad air tì teachd agus breith air le làimh làidir, a chum gu-n deanadh iad rìgh dheth, dh'imich e rìs do'n bheinn 'n a aonar.

16 Agus an uair a thàinig am feasgar[i], chaidh a dheisciobuil sìos chum na mara.

17 Agus air dol ann an luing dhoibh, chaidh iad thar a' mhuir gu Capernaum: agus bha an dorchadas a nis ann, agus cha robh Iosa air teachd d'an ionnsuidh.

18 Agus aig séideadh do ghaoith mhòir, dh'éirich a' mhuir[k].

19 Uime sin an uair a rinn iad iomramh timchioll cùig no deich 'ar fhichead de stàidibh, chunnaic iad Iosa ag imeachd air a' mhuir, agus a' druideadh ris an luing; agus ghabh iad eagal.

20 Ach thubhairt esan riu, Is mise 'tha ann[n]; na bitheadh eagal oirbh.

21 Uime sin ghabh iad gu toileach a steach do'n luing e: agus air ball ràinig an long an tìr gus an robh iad a' dol.

22 Air an là 'n a dhéigh sin, an uair a chunnaic an sluagh a sheas air taobh eile na mara, nach robh long eile an sin, ach an *long* sin anns an deachaidh a dheisciobuil a steach, agus nach deachaidh Iosa 's an luing maille r'a dheisciobluibh, ach *gu-n* d'fhalbh a dheisciobuil 'n an aonar;

23 (Gidheadh thàinig longa beaga eile o Thiberias, làimh ris an àite 's an d'ith iad an t-aran[u], an déigh do an Tighearna buidheachas a thoirt;)

24 Uime sin an uair a chunnaic an sluagh nach robh Iosa an sin, no a dheisciobuil, chaidh iad féin mar an ceudna ann an longaibh, agus thàinig iad gu Capernaum, ag iarraidh Iosa.

25 Agus air dhoibh 'fhaotainn air an taobh thall de'n mhuir, thubhairt iad ris, A Mhaighstir, c'uin a thàinig thu an so?

26 Fhreagair Iosa iad agus thubhairt e, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Tha sibh 'g am iarraidh, cha-n ann a chionn gu-m faca sibh na mìorbhuilean, ach a chionn gu-n d'ith sibh de na builionnaibh, agus gu-n do shàsuicheadh sibh.

27 Deanaibh saothair cha-n ann air son a' bhìdh a theirgeas, ach air son a' bhìdh a mhaireas chum na beatha sìorruidh[b], a bheir Mac an duine dhuibh: oir esan sheulaich Dia an t-Athair[c].

28 An sin thubhairt iad ris, Ciod a ni sinn, chum as gu-n oibrich sinn oibre Dhé?

29 Fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Is i so obair Dhé[d], gu-n creid sibh anns an ti a chuir e uaith.

30 Uime sin thubhairt iad ris, Ciod an comharadh a ni thusa ma ta[e], chum gu-m faic sinn, agus gu-n creid sinn thu? ciod an obair a ni thu?

31 Dh'ith ar n-aithriche mana 's an fhàsach[g]; a réir mar tha e sgrìobhta, Thug e dhoibh aran o nèamh r'a itheadh[h].

32 An sin thubhairt Iosa riu, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, nach d' thug Maois dhuibh an t-aran o nèamh; ach tha m' Athair-sa a' toirt dhuibh an arain fhior o nèamh.

33 Oir is e sin aran Dhé a tha 'teachd a nuas o nèamh[j], agus a tha 'tabhairt beatha do'n t-saoghal.

34 An sin thubhairt iad ris, A Thighearna, thoir dhuinne an t-aran so an còmhnuidh.

35 Agus thubhairt Iosa riu, Is mise aran na beatha: an ti a thig a m'ionnsuidh-sa, cha bhi ocras gu bràth air[l]; agus an ti a chreideas annam-sa, cha bhi tart gu bràth air[m].

36 Ach mar a thubhairt mi ruibh, ged a chunnaic sibh mi, cha-n 'eil sibh a' creidsinn[o].

37 Gach ni a bheir an t-Athair dhomhsa, thig e a m'ionnsuidh[p]; agus an ti a thig a m'ionnsuidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach[q].

38 Oir thàinig mi nuas o nèamh, cha-n ann chum gu-n deanainn mo thoil féin, ach toil an ti a chuir uaith mi[r].

39 Agus is i so toil an Athar a chuir uaith mi, nach caillinn a' bheag sam bith de'n uile a thug e dhomh[s], ach gu-n togainn suas e rìs air an là dheireannach[t].

40 Agus is i so toil an ti a chuir uaith mi, gu-m bitheadh a' bheatha mhaireannach aig gach neach a chi am Mac, agus a

[a] Mat. 15. 36
[b] caib. 4. 14
[c] Salm 2. 7; 40. 7. Isa. 42. 1. Gnio. 2. 22
[d] 1 Eoin 3. 23
[e] Mat. 12. 38. 1 Cor. 1. 22
[f] Gen. 49. 10
[g] Ecs. 16. 15. Air. 11. 7
[h] Salm 78. 24, 25
[i] Mat. 14. 23, &c. Marc. 6. 47, &c.
[j] rann. 48, 58
[k] Salm 107. 25
[l] Mat. 5. 6. Tais. 7. 16
[m] caib. 4. 13, 14; 7. 37
[n] Isa. 43. 1, 2. Tais. 1. 17, 18
[o] caib. 5. 38
[p] rann 45. caib. 17. 6, 8, &c.
[q] Isa. 1. 18; 55. 7. Mat. 11. 28. Luc. 23. 42, 43. 2 Tim. 1. 15, 16
[r] caib. 5. 30
[s] caib. 10. 28; 17. 12. Mat. 18. 14
[t] Phil. 3. 20, 21
[u] rann 11

chreideas ann[a]: agus togaidh mise suas e air an là dheireannach.

41 An sin rinn na h-Iudhaich gearan uime, a chionn gu-n dubhairt e, Is mise an t-aran a thàinig a nuas o nèamh.

42 Agus thubhairt iad, Nach e so Iosa mac Ioseiph[b], neach aig an aithne dhuinn 'athair agus a mhàthair? cionnus ma seadh a tha e ag ràdh, Thàinig mi nuas o nèamh.

43 Air an aobhar sin fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Na deanaibh gearan 'n 'ur measg féin.

44 Cha-n urrainn neach air bith teachd a m'ionnsuidh-sa, mur tarruing an t-Athair a chuir uaith mise e[d]: agus togaidh mise suas e air an là dheireannach.

45 Tha e sgriobhta 's na fàidhibh, Agus bithidh iad uile air an teagasg o Dhia[g]. Uime sin gach neach a chuala, agus a dh'fhòghluim o'n Athair[h], thig e a m'ionnsuidh-sa.

46 Cha-n e gu faca neach sam bith an t-Athair[j], ach an ti a tha o Dhia; chunnaic esan an t-Athair[k].

47 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, An ti a tha 'creidsinn annam-sa, tha a' bheatha mhaireannach aige[l].

48 Is mise aran na beatha[m].

49 Dh'ith 'ur n-aithriche mana 's an fhàsach agus fhuair iad bàs.

50 Is e so an t-aran a tha 'teachd a nuas o nèamh, chum as gun ith neach dheth, agus nach faigh e bàs[o].

51 Is mise an t-aran beò, a thàinig a nuas o nèamh: ma dh'itheas neach air bith de'n aran so, bithidh e beò gu sìorruidh: agus an t-aran a bheir mise uam, is e m'fheòil e[r], a bheir mi air son beatha an t-saoghail.

52 Air an aobhar sin bha connsachadh aig na h-Iudhaich r'a chéile, ag ràdh, Cionnus a dh'fheudas an duine so 'fheòil a thoirt duiun r'a h-itheadh[t].

53 An sin thubhairt Iosa riu, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, mur ith sibh feòil Mhic an duine[v], agus mur òl sibh 'fhuil, cha-n 'eil beatha agaibh annaibh.

54 Esan a dh'itheas m' fheòil-sa, agus a dh'òlas m' fhuil-sa, tha a' bheatha shìorruidh aige; agus togaidh mise suas e air an là dheireannach.

55 Oir is biadh gu fìrinneach m'fheòil, agus is deoch gu fìrinneach m'fhuil.

56 Esan a dh'itheas m'fheòil-sa, agus a dh'òlas m'fhuil-sa, tha e 'gabhail còmhnuidh annam-sa, agus mise annsan[w].

57 Mar tha 'n t-Athair beò a chuir uaith mise, agus a tha mise beò troimh an Athair[y]; is amhuil sin esan a dh'itheas mise, bithidh e mar an ceudna beò tromham-sa[a].

58 Is e so an t-aran sin a thàinig a nuas o nèamh; cha-n ann mar a dh'ith 'ur n-aithriche mana, agus a fhuair iad bàs: esan a dh'itheas an t-aran so, bithidh e beò am feasd.

59 Thubhairt e na nithe so anns an t-sionagog, an uair a bha e a' teagasg ann an Capernaum.

60 Uime sin an uair a chuala mòran d'a dheisciobluibh *so*, thubhairt iad, Is cruaidh a' chainnt so; cò dh'fheudas éisdeachd rithe?

61 'N uair a thuig Iosa ann féin[c] gu robh a dheisciobuil ri gearan uime so, thubhairt e riu, Am bheil so a' toirt oilbheim dhuibh?

62 Agus *ciod* nam faiceadh sibh Mac an duine a' dol a suas do'n àit anns an robh e roimhe[e]?

63 Is e an Spiorad a [1]bheothaichas[f]; cha-n 'eil tairbhe air bith anns an fheòil: na briathran a tha mise a' labhairt ruibh, is spiorad agus is beatha *iad*.

64 Ach tha cuid dibhse nach 'eil a' creidsinn. (Oir b'aithne do Iosa o thùs[i], cò iad nach robh a' creidsinn, agus cò an ti a bhrathadh e.)

65 Agus thubhairt e, Air an aobhar sin thubhairt mi ruibh, nach urrainn neach air bith teachd a m'ionnsuidh, mur bi e air a thoirt da o m'Athair.

66 O'n *àm* sin chaidh mòran d'a dheisciobluibh air an ais[n], agus cha d'imich iad na's mò maille ris.

67 An sin thubhairt Iosa ris an dà fhear dheug, An àill leibhse falbh cuideachd?

68 An sin fhreagair Simon Peadar e, A Thighearna, cò dh'ionnsuidh an téid sinn[p]? agad-sa tha briathra na beatha maireannaich[q].

69 Agus tha sinne a' creidsinn[s], agus tha fhios againn gur tusa Criosd Mac an Dé bheò.

70 Fhreagair Iosa iad, Nach do thagh mise sibhse dà fhear dheug, agus tha fear agaibh 'n a dhiabhul[u]?

71 Ach labhair e mu Iudas Iscariot, *mac* Shimoin: oir is e so an ti a bha gu esan a bhrath, air dha 'bhi 'n a aon de'n dà fhear dheug.

## CAIB. VII.

1 *Chronaich Iosa àrd-inntinn agus dànadas a chairdean;* 10 *chaidh e suas o Ghalile gu féill nam pàilliun;* 14 *agus theagaisg e anns an teampull.* 40 *Iomadh gnè bharail mu thimchioll Iosa am measg an t-sluaigh.*

AGUS an déigh nan nithe sin, bha Iosa ag imeachd mu'n cuairt ann an Galile: oir cha b'àill leis a bhi 'g imeachd ann an Iudea, a chionn gu-n robh na h-Iudhaich ag iarraidh a mharbhadh[x].

2 Agus bha féill nan Iudhach, *eadhon* féill nam pàilliun[z], am fagus.

3 Uime sin thubhairt a bhràithre ris, Imich as a so agus rach do Iudea, chum gu faic do dheisciobuil mar an ceudna d'oibre a tha thu a' deanamh.

4 Oir cha dean neach air bith aon ni

B.C. 32.

a caib. 3. 15, 16
b Mat. 13. 55; Marc. 6. 3; Luc. 4. 22
c caib. 2. 24, 25
d caib. 12. 32; Dàn 1. 4; Ier. 31. 3
e Gnio. 1. 9; Eph. 4. 8-10
1 *a tha 'toirt beatha.*
f 2 Cor. 3. 6
g Isa. 54. 13; Ier. 31. 34; Mic. 4. 2
h Mat. 11. 27
i caib. 13. 11
j caib. 5. 37
k Luc. 10. 22
l rann 40; caib. 3. 16
m rann. 33, 35, 51
n Seph. 1. 6; Luc. 9. 62; Eabh. 10. 38
o rann 58
p Gnio. 4. 12
q Gnio. 5. 20; 7. 38
r Eabh. 10. 5, 10, 20; 1 Eoin 2. 2
s Mat. 16. 16
t caib. 3. 9
u caib. 13. 27
v Mat. 26. 26, 28
w Tuir. 3. 24; caib. 15. 4; 1 Eoin 3. 24; 4. 15, 16
x caib. 5. 16, 18
y caib. 5. 26
z Lebh. 23. 34
a caib. 11. 25, 26; 1 Cor. 15. 22

'am folach, a dh'iarras e féin a bhi 'am follais : ma tha thu a' deanamh nan nithe so, nochd thu féin do'n t-saoghal.

5 Oir cha do chreid a bhràithre féin ann[a].

6 An sin thubhairt Iosa riu, Cha d'thàinig m'àm-sa fathast[b]; ach tha 'ur n-àm-se ghnàth deas.

7 Cha-n 'eil e 'an comas do'n t-saoghal sibhse fhuathachadh[c]; ach fuathaichidh e mise, do bhrìgh gu bheil mi 'toirt fianuis m'a thimchioll, gu bheil 'oibre olc.

8 Rachaibh-se suas chum na féille so : cha téid mise suas fathast chum na féille so, do bhrìgh nach 'eil m'àm fathast air a choimhlionadh.

9 'N uair a thubhairt e na nithe so riu, dh'fhan e ann an Galile.

10 Ach an uair a chaidh a bhràithre suas, an sin chaidh esan suas mar an ceudna chum na féille, cha-n ann 'am follais, ach mar gu-m b'ann 'an uaignidheas.

11 An sin dh'iarr na h-Iudhaich e air an fhéill[h], agus thubhairt iad, C'àit am bheil e?

12 Agus bha borbhan mòr am measg an t-sluaigh m'a thimchioll[k]: oir thubhairt cuid, Is duine maith e : ach thubhairt cuid eile, Cha-n eadh ; ach tha e 'mealladh an t-sluaigh.

13 Gidheadh cha do labhair neach sam bith gu follaiseach uime, air eagal nan Iudhach.

14 A nis mu mheadhon na féille, chaidh Iosa suas do'n teampull, agus theagaisg e.

15 Agus ghabh na h-Iudhaich iongantas[n], ag ràdh, Cionnus is aithne do'n duine so litrichean, agus nach d'fhòghluim e?

16 Fhreagair Iosa iad, agus thubhairt e, Cha leam féin mo theagasg [o], ach leis-san a chuir uaith mi.

17 Ma's àill le neach sam bith a thoilsan a dheanamh[q], bithidh fios aige mu an teagasg, an ann o Dhia a tha e, no am bheil mise a' labhairt uam féin.

18 An ti a labhras uaith féin, tha e 'g iarraidh a ghlòire féin[s]: ach ge b'e 'dh'iarras glòir an ti a chuir uaith e, tha esan fìrinneach, agus cha-n 'eil eucoir air bith ann.

19 Nach d'thug Maois an lagh dhuibh[u], agus *gidheadh* cha-n 'eil aon neach agaibh a' coimhlionadh an lagha[v]? C'ar son tha sibh ag iarraidh mise a mharbhadh[w]?

20 Fhreagair an sluagh agus thubhairt iad, Tha deamhan agad : cò tha 'g iarraidh do mharbhadh?

21 Fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, Rinn mise aon obair, agus tha iongantas oirbh uile air an aobhar sin.

22 Thug Maois dhuibh an timchioll-ghearradh[z], (cha-n e gur ann o Mhaois a tha e, ach o na h-aithrichibh[b],) agus

B.C. 32.

[a] Marc. 3. 21
[b] caib. 2. 4; 8. 20
[c] Eoin 5. 8
[d] Deut. 1. 16, 17
[e] caib. 15. 19
[f] caib. 8. 14
[g] caib. 5. 43
[h] caib. 11. 56
[i] Ròm. 3. 4
[j] caib. 10. 15; Mat. 11. 27
[k] caib. 9. 16
[l] Marc. 11. 18; Luc. 20. 19
[m] caib. 4. 39
[n] Mat. 13. 54
[o] caib. 8. 28; 12. 49
[p] caib. 13. 33; 16. 16
[q] caib. 8. 43; Salm 25. 12
[r] caib. 8. 21; Hos. 5. 6
[s] caib. 8. 50
[t] Isa. 11. 12; Seum. 1. 1; 1 Pead. 1. 1
[u] Eoin 1. 17; Gal. 3. 19
[v] Ròm. 3. 10-19
[w] caib. 5. 16, 18; Mat. 12. 14
[x] Lebh. 23. 36
[y] Isa. 55. 1; Tais. 22. 17
[z] Lebh. 12. 3
[a] caib. 4. 14; Gnà. 18. 4; Isa. 58. 11
[b] Gen. 17. 10
[c] caib. 16. 7; Isa. 44. 3; Gnio. 2. 17, 33

timchioll-ghearraidh sibhse duine air an t-sàbaid.

23 Ma tha duine air an t-sàbaid a' gabhail timchioll-ghearraidh, chum nach bi lagh Mhaois air a bhriseadh, am bheil fearg agaibh riumsa, a chionn gu-n d' rinn mi duine gu h-iomlan slàn air an t-sàbaid[c]?

24 Na tugaibh breth a réir coslais[d], ach thugaibh breth cheart.

25 An sin thubhairt cuid de mhuinntir Ierusaleim, Nach e so esan a tha iad ag iarraidh a mharbhadh?

26 Agus, feuch, tha e 'labhairt gu follaiseach, agus cha-n 'eil iad ag ràdh ni sam bith ris : am bheil dearbh-fhios aig na h-uachdarain gur e so da rìreadh Criosd?

27 Gidheadh is aithne dhuinn an duine so cia as da : ach an uair a thig Criosd, cha-n aithne do neach air bith cia as da.

28 An sin ghlaodh Iosa 's an teampull, agus e a' teagasg, ag ràdh, Is aithne dhuibh araon mise[f], agus cia as domh : agus cha d'thàiuig mi uam féin[g], ach tha esan fìor a chuir uaith mi[i], air nach 'eil eòlas agaibh-se.

29 Ach tha eòlas agam-sa air[j]; oir is ann uaith a tha mi, agus chuir esan uaith mi.

30 An sin dh'iarr iad a ghlacadh[l]: ach cha do chuir neach air bith làmh ann, a chionn nach robh 'uair fathast air teachd.

31 Agus chreid mòran de'n t-sluagh ann[m], agus thubhairt iad, 'N uair a thig Criosd, an dean e na's mò de mhìorbhuilibh na iad sin a rinn an duine so?

32 Chuala na Phairisich gu robh an sluagh a' borbhanaich nan nithe so m'a thimchioll : agus chuir na Phairisich agus na h-àrd-shagairt maoir g'a ghlacadh.

33 An sin thubhairt Iosa, Fathast tamull beag tha mise maille ruibh[p], agus *an sin* tha mi 'dol chum an ti a chuir uaith mi.

34 Iarraidh sibh mi[r], agus cha-n fhaigh sibh *mi* : agus do'n àite 's am bi mi, cha-n urrainn sibhse teachd.

35 An sin thubhairt na h-Iudhaich eatorra féin, C'àit an téid am fear so, nach faigh sinn e? an téid e chum na muinntir a tha air an sgapadh am measg nan Greugach[t], agus an teagaisg e na Greugaich?

36 Ciod i a' chainnt so a thubhairt e, Iarraidh sibh mi, agus cha-n fhaigh sibh *mi* : agus do'n àite 's am bheil mise, cha-n urrainn sibhse teachd?

37 Air an là dheireannach[x], *là* mòr sin na féille, sheas Iosa agus ghlaodh e, ag ràdh, Ma tha tart air neach sam bith[y], thigeadh e a m'ionnsuidh-sa, agus òladh e.

38 An ti a chreideas annam-sa, mar tha an sgrìobtuir ag ràdh, sruthaidh as a bhroinn aimhnichean a dh'uisge beò[a].

39 (Ach labhair e so mu an Spiorad[c], a

bha iadsan a chreideadh annsan gu fhaghail: oir cha robh an Spiorad fathast *air a thabhairt,* do bhrìgh nach robh Iosa fathast air a ghlòrachadh.)

40 Uime sin, an uair a chuala mòran de'n t-sluagh a' chainnt so, thubhairt iad, Gu fìrinneach is e so am Fàidh[a].

41 Thubhairt cuid eile, Is e so Criosd[b]. Ach thubhairt dream eile, An ann o Ghalile a thig Criosd[d]?

42 Nach dubhairt an sgrìobtuir, Gu-n tig Criosd de shìol Dhaibhidh[e], agus á Betlehem, am baile 's an robh Daibhidh[f]?

43 Air an aobhar sin dh'éirich eas-aonachd am measg an t-sluaigh air a shonsan.

44 Agus b'àill le cuid diubh a ghlacadh; ach cha do chuir duine air bith làmh ann.

45 An sin thàinig na maoir a chum nan ard-shagart agus nam Phairiseach; agus thubhairt iadsan riu, C'ar son nach d' thug sibh leibh e?

46 Fhreagair na maoir, Cha do labhair duine riamh mar an duine so[h].

47 An sin fhreagair na Phairisich iad, Am bheil sibhse mar an ceudna air 'ur mealladh?

48 An do chreid aon air bith de na h-uachdarain ann[k], no de na Phairisich?

49 Ach an sluagh so aig nach 'eil eòlas an lagha, tha iad mallaichte.

50 Thubhairt Nicodemus riu, (esan a thàinig d'a ionnsuidh 's an oidhche[n], air dha 'bhi 'n a aon diubh,)

51 Am bheil ar lagh-ne 'toirt breth air duine sam bith gus an cluinn e uaith féin an toiseach[p], agus *gus* am bi fhios aige ciod a tha e a' deanamh?

52 Fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris, Am bheil thusa mar an ceudna o Ghalile? Rannsaich, agus faic: oir á Galile cha d'éirich fàidh[q].

53 Agus dh'imich gach aon d'a thigh féin.

## CAIB. VIII.

1 *Thug Criosd a' bhean a ghlacadh 'an adhaltranas as saor.* 12 *Shearmonaich e gur e féin solus an t-saoghail, agus dhearbh e gu bheil a theagasg ceart.* 33 *Fhreagair e na h-Iudhaich a bha 'deanamh uaill á Abraham.*

ACH chaidh Iosa chum sléibh nan crann-olaidh:

2 Agus gu moch air mhaduinn thàinig e rìs do'n teampull, agus thàinig an sluagh uile d'a ionnsuidh; agus air suidhe dha, theagaisg e iad.

3 Agus thug na sgrìobhaichean agus na Phairisich bean d'a ionnsuidh a ghlacadh ann an adhaltranas; agus air dhoibh a cur anns a' mheadhon,

4 Thubhairt iad ris, A Mhaighstir, ghlacadh a' bhean so anns an dearbh ghniomh, a' deanamh adhaltranais.

5 A nis dh'àithn Maois dhuinn anns an lagh, an leithide so a chlachadh[z]: ciod ma seadh a tha thusa ag ràdh?

B.C. 32.

a caib. 6. 14 Deut. 18. 15, 18
b caib. 4. 42 6. 69
c Deut. 17. 7 Ròm. 2. 1, 22
d rann 52 caib. 1. 46
e Salm 132. 11 Isa. 11. 1 Ier. 23. 5
f 1 Sam. 16. 1, 4 Luc. 2. 4
g Ròm. 2. 15, 22
h Luc. 4. 22
i caib. 3. 17
j caib. 5. 14
k caib. 12. 42 Ier. 5. 4, 5 1 Cor. 1. 26
l caib. 1. 4 9. 5
m caib. 12. 35, 46
n caib. 3. 2
o caib. 5. 31
p Deut. 17. 8 Gnà. 18. 13
q Isa. 9. 1, 2
r caib. 7. 28 9. 20, 30
s caib. 3. 17 12. 47
t 1 Sam. 16. 7 Salm 45. 6, 7 72. 2
u rann 29 caib. 16. 32
v Deut. 17. 6 19. 15
w caib. 5. 37
x rann 55 caib. 16. 3 17. 25
y caib. 14. 7, 9
z Lebh. 20. 10
a Marc. 12 41

6 Thubhairt iad so g'a dhearbhadh, chum gu-m bitheadh aca cùis-chasaid 'n a aghaidh. Ach chrom Iosa sìos, agus sgrìobh e le 'mheur air an làr, (mar nach bitheadh e 'g an cluinntinn.)

7 Mar sin air dhoibh buanachadh a' feòraich dheth, thog se e féin a suas agus thubhairt e riu, An neach a tha gun pheacadh agaibh-se[c], tilgeadh e a' cheud chlach oirre.

8 Agus chrom e sìos a rìs agus sgrìobh e air an làr.

9 Agus an uair a chual' iadsan *so*, (air dhoibh a bhi air an agairt le an coguis féin[g],) chaidh iad a mach an déigh a chéile, a' tòiseachadh aig an dream a bu shine, gus an dream mu dheireadh: agus dh'fhàgadh 'n a aonar Iosa, agus a' bhean 'n a seasamh 's a' mheadhon.

10 Agus an uair a dh'éirich Iosa suas, agus nach fac e aon air bith ach a' bhean, thubhairt e rithe, A bhean, c'àit am bheil iad sud do luchd-casaid? an do dhìt duine air bith thu?

11 Thubhairt ise, Cha do dhìt aon duine, a Thighearn'. Agus thubhairt Iosa rithe, Cha mhò a tha mise 'g ad dhiteadh[i]: imich romhad, agus na peacaich na's mò[j].

12 An sin labhair Iosa riu a rìs, ag ràdh, Is mise solus an t-saoghail[l]: an ti a leanas mise, cha siubhail e ann an dorchadas[m], ach bithidh solus na beatha aige.

13 Uime sin thubhairt na Phairisich ris, Tha thu 'toirt fianuis mu d' thimchioll féin[o]; cha-n 'eil d'fhianuis fior.

14 Fhreagair Iosa, agus thubhairt e riu, Ged tha mi 'toirt fianuis mu m' thimchioll féin, gidheadh tha m'fhianuis fior: oir tha fhios agam cia as a thàinig mi, agus c'àit am bheil mi 'dol; ach cha-n 'eil fhios agaibh-se cia as a thàinig mi, no c'àit am bheil mi 'dol[r].

15 Tha sibhse a' toirt breth a réir na feòla; cha-n 'eil mise a' toirt breth air duine 's am bith[s].

16 Agus gidheadh ma bheir mise breth, tha mo bhreth firinneach[t]: oir cha-n 'eil mi a'm' aonar[u], ach mise agus an t-Athair a chuir uaith mi.

17 Agus tha e sgrìobhta ann 'ur lagh féin, gu bheil fianuis dithis dhaoine fior[v].

18 Is aon mise a tha 'deanamh fianuis mu m' thimchioll féin, agus tha an t-Athair a chuir uaith mi, a' deanamh fianuis mu m' thimchioll[w].

19 An sin thubhairt iad ris, C'àit am bheil d' Athair? Fhreagair Iosa, Cha-n aithne dhuibhse aon chuid mise no m' Athair[x]: nam bitheadh eòlas agaibh ormsa, bhitheadh eòlas agaibh air m' Athair mar an ceudna[y].

20 Labhair Iosa na briathra so ann an tigh-coimhead an ionmhais[a], aig teagasg dha 's an teampull: agus cha do chuir

duine air bith làmh ann; oir cha robh 'uair fathast air teachd[a].

21 An sin thubhairt Iosa riu a rìs, Tha mise a' falbh, agus iarraidh sibh mi[b], agus bàsaichidh sibh ann 'ur peacadh[d]; cha-n urrainn sibhse teachd do'n àite do am bheil mise a' dol[e].

22 An sin thubhairt na h-Iudhaich, Am marbh se e féin? do bhrìgh gu bheil e 'g ràdh, Far am bheil mise a' dol, cha-n urrainn sibhse teachd.

23 Agus thubhairt e riu, Tha sibhse o shìos, tha mise o shuas: tha sibhse de'n t-saoghal so, cha-n 'eil mise de'n t-saoghal so.

24 Uime sin thubhairt mi ruibh, Gu-m bàsaich sibh ann 'ur peacaidhean: oir mur creid sibh gur mise *e*[i], gheibh sibh bàs ann 'ur peacaidhean.

25 An sin thubhairt iad ris, Cò thusa? Agus thubhairt Iosa riu, *An neach* sin féin a thubhairt mi ruibh o thùs.

26 Tha mòran agam ri ràdh, agus r'a bhreithneachadh m'ur timchioll-se: ach tha an ti a chuir uaith mi fìrinneach; agus tha mise a' labhairt ris an t-saoghal nan nithe a chuala mi uaith-san[n].

27 Cha do thuig iad gu-m b'ann mu thimchioll an Athar a labhair e riu.

28 An sin thubhairt Iosa riu, 'N uair a thogas sibh suas Mac an duine[p], an sin bithidh fios agaibh gur mise *e*, agus nach 'eil mi 'deanamh ni sam bith uam féin; ach mar a theagaisg m'Athair mi, gu bheil mi 'labhairt nan nithe so.

29 Agus tha 'n ti a chuir uaith mi maille rium: cha d'fhàg an t-Athair a'm' aonar mi, do bhrìgh gu bheil mi 'deanamh a ghnàth nan nithe sin a's taitneach leis.

30 An uair a bha e 'labhairt nan nithe so, chreid mòran ann[s].

31 An sin thubhairt Iosa ris na h-Iudhaich a chreid ann, Ma bhuanaicheas sibh ann am fhocal-sa[t], bithidh sibh da rìreadh 'n 'ur deisciobul agam;

32 Agus bithidh eòlas agaibh air an fhìrinn[v], agus ni an fhìrinn saor sibh[w].

33 Fhreagair iad e, Is sinne sliochd Abrahaim, agus cha rodh sinn riamh fo dhaorsa aig duine sam bith: cionnus a tha thusa ag ràdh, Bithidh sibh saor?

34 Fhreagair Iosa iad, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, ge b'e 'ni peacadh, is seirbhiseach do an pheacadh e[y].

35 Agus cha-n fhan an seirbhiseach 's an tigh gu bràth[a]: *ach* fanaidh am mac gu bràth.

36 Uime sin ma ni am Mac saor sibh[b], bithidh sibh saor da rìreadh.

37 Tha fhios agam gur sibh sliochd Abrahaim; ach tha sibh ag iarraidh mise a mharbhadh, do bhrìgh nach 'eil àit' aig m'fhocal annaibh.

38 Tha mise a' labhairt an ni sin a chunnaic mi aig m' Athair[c]; agus tha sibhse a' deanamh an ni a chunnaic sibh aig 'ur n-athair féin.

39 Fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris, Is e Abraham ar n-athair-ne[c]. Thubhairt Iosa riu, Nam bu chlann do Abraham sibh, dheanadh sibh oibre Abrahaim[f].

40 Ach a nis tha sibh ag iarraidh mise a mharbhadh, duine a dh'innis duibh an fhìrinn, a chuala mi o Dhia: cha d' rinn Abraham so[g].

41 Tha sibhse a' deanamh oibre 'ur n-athar féin. An sin thubhairt iad ris, Cha d' rugadh ann an strìopachas sinne; tha aon Athair againn, *eadhon* Dia[h].

42 An sin thubhairt Iosa riu, Nam b'e Dia 'ur n-Athair, ghràdhaicheadh sibh mise[j]: oir chaidh mise mach, agus thàinig mi o Dhia; agus cha d' thàinig mi uam féin, ach chuir esan uaith mi[k].

43 C'ar son nach 'eil sibh a' tuigsinn mo chòmhraidh? do bhrìgh nach urrainn sibh éisdeachd ri m'fhocal[l].

44 Tha sibhse o '*ur* n-athair an diabhul[m], agus is iad ana-miannan 'ur n-athar a's toil leibh a dheanamh: bha esan 'n a mhortair o thùs; agus cha d'fhan e 's an fhìrinn[o], a chionn nach 'eil fìrinn ann. 'N uair a labhras e breug, is ann uaith féin a tha e 'labhairt: oir is breugair e, agus *is e* athair na bréige.

45 Agus do bhrìgh gu bheil mise ag innseadh na fìrinn[q], cha-n 'eil sibh 'g am chreidsinn.

46 Cò agaibh-se a chuireas peacadh as mo leth-sa[r]? agus ma tha mi ag innseadh na fìrinn, c'ar son nach 'eil sibh 'g am chreidsinn?

47 An ti a tha o Dhia, éisdidh e ri briathraibh Dhé: uime sin cha-n 'eil sibhse ag éisdeachd, a chionn nach ann o Dhia a tha sibh.

48 An sin fhreagair na h-Iudhaich, agus thubhairt iad ris, Nach maith a thubhairt sinn gur Samaritanach thu, agus gu bheil deamhan agad[u]?

49 Fhreagair Iosa, Cha-n 'eil deamhan agam; ach tha mi 'toirt urraim do m'Athair, agus tha sibhse 'toirt eas-urraim dhomh-sa.

50 Agus cha-n 'eil mi ag iarraidh mo ghlòire féin[x]: tha neach a tha 'g iarraidh agus a' toirt breth.

51 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Ma choimheadas neach m'fhocal-sa, cha-n fhaic e bàs am feasd[z].

52 An sin thubhairt na h-Iudhaich ris, A nis tha fhios againn gu bheil deamhan agad. Fhuair Abraham bàs, agus na fàidhean; gidheadh tha thusa ag ràdh, Ma choimheadas duine m'fhocal-sa, cha bhlais e bàs am feasd.

53 Am mò thusa na ar n-athair Abraham, a fhuair bàs? agus fhuair na fàidhean bàs: cò tha thu 'deanamh dhìot féin?

54 Fhreagair Iosa, Ma tha mi 'toirt glòire dhomh féin, cha-n 'eil ach neo-ni

B.C. 32.

[a] caib. 7. 30
[b] caib. 7. 34
[c] Mat. 3. 9
[d] Iob 20. 11
Salm 73. 18-20
Gnà. 14. 32
Isa. 65. 20
Eph. 2. 1
[e] Luc. 16. 26
[f] Ròm. 2. 28, 29
9. 7
[g] Ròm. 4. 12
[h] Ecs. 4. 22
Isa. 63. 16
[i] Marc. 16. 16
[j] Mal. 1. 6
1 Eoin 5. 1
[k] caib. 17. 8, 25
[l] Isa. 6. 9
Ier. 6. 10
[m] Mat. 13. 38
1 Eoin 3. 8
[n] caib. 3. 32
15. 15
[o] Iud. 6
[p] caib. 3. 14
12. 32
[q] Gal. 4. 16
2 Tes. 2. 10
[r] Eabh. 4. 15
[s] caib. 10. 42
[t] Col. 1. 23
Eabh. 10. 38, 39
[u] caib. 7. 20
[v] Hos. 6. 3
[w] Ròm. 6. 14, 18, 22
Seum. 1. 25
2. 12
[x] caib. 5. 41
[y] Ròm. 6. 16, 20
2 Pead. 2. 19
[z] caib. 5. 24
11. 26
[a] Gal. 4. 30
[b] Ròm. 8. 2
Gal. 5. 1
[c] caib. 14. 10, 24

ann am ghlòir[a]: is e m' Athair a tha
'toirt glòire dhomh[b], neach a tha sibhse
ag ràdh gur e 'ur Dia e :
55 Gidheadh cha do ghabh sibh eòlas
air ; ach tha eòlas agam-sa air : agus nan
abrainn, Nach aithne dhomh e, bhithinn
cosmhuil ruibhse ann am bhreugaire : ach
is aithne dhomh e, agus tha mi 'coimhead
'fhocail.
56 Bha déidh mhòr aig Abraham 'ur
n-athair-se air mo là-sa fhaicinn : agus
chunnaic se e[c], agus rinn e gairdeachas.
57 An sin thubhairt na h-Iudhaich ris,
Cha-n 'eil thu fathast leth-cheud bliadhna
dh'aois, agus am faca tu Abraham ?
58 Thubhairt Iosa riu, Gu deimhin
deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Mu-n robh
Abraham ann, A TA MISE[d].
59 An sin thog iadsan clachan chum an
tilgeadh air : ach dh'fholaich Iosa e féin,
agus chaidh e mach as an teampull, a' dol
troimh am meadhon, agus mar sin chaidh
e seachad.

## CAIB. IX.

1 *Dh'aisigeadh a radharc do dhuine a rugadh dall.* 13 *Thugadh e chum nam Phairiseach :* 15 *ghabh iad corruich ris, agus thilg iad a mach as an t-sionagog e ;* 35 *ach tha Criosd a' gabhail ris.* 39 *Cò iadsan a tha Criosd a' soillseachadh.*

AGUS an uair a ghabh *Iosa* seachad,
chunnaic e duine a bha dall o rug-
adh e.
2 Agus dh'fheòraich a dheisciobuil deth,
ag ràdh, A Mhaighstir, cò pheacaich, an
duine so, no a phàrantan, gu-n d' rugadh
dall e ?
3 Fhreagair Iosa, Cha do pheacaich aon
chuid an duine so, no a phàrantan : ach
a chum gu-m foillsichteadh oibre Dhé
ann[i].
4 Is éigin domh-sa oibre an ti a chuir
uaith mi a dheanamh, am feadh is là e[j]:
tha an oidhche a' teachd, an uair nach
urrainn aon duine obair a dheanamh.
5 Am feadh tha mise 's an t-saoghal, is
mi solus an t-saoghail[k].
6 'N uair a thubhairt e na nithe so, chuir
e sile air an talamh[l], agus rinn e crèadh
de'n t-sile, agus sgaoil e a' chrèadh air
sùilibh an doill.
7 Agus thubhairt e ris, Imich, ionnlaid
ann an lochan Shiloaim[o], (is e sin air
'eadar-theangachadh, Air a chur.) Uime
sin dh'imich e[p], agus dh'ionnlaid e, agus
thàinig e a' faicinn.
8 Uime sin thubhairt na coimhearsnaich,
agus iadsan a chunnaic dall e roimhe sin,
Nach e so esan a bha 'n a shuidhe ag
iarraidh na déirce ?
9 Thubhairt cuid, Is e so e ; cuid eile,
Tha e cosmhuil ris : thubhairt e féin, Is
mi *e*.
10 Air an aobhar sin thubhairt iad ris,
Cionnus a dh'fhosgladh do shùilean ?
11 Fhreagair esan agus thubhairt e,

B.C. 32.

[a] caib. 5. 31, 41
[b] caib. 17. 1
Gnio. 3. 13
[c] Ròm. 4. 18-22
Eabh. 11. 13
[d] caib. 1. 1, 2
Ecs. 3. 14
Isa. 43. 13
Col. 1. 17
Tais. 1. 8
[e] rann 31
caib. 3. 2
[f] caib. 7. 12, 43
10. 19
[g] caib. 4. 19
[h] Isa. 26. 11
[i] caib. 11. 4
[j] caib. 11. 9, 10
Ecl. 9. 10
[k] caib. 1. 5, 9
8. 12
12. 35, 46
[l] Marc. 8. 23
[m] caib. 7. 13
12. 42
Gnà. 29. 25
[n] rann 34
caib. 16. 2
[o] Neh. 3. 15, *Siloah*
[p] 2 Ri. 5. 14
[q] Ios. 7. 19
Salm 50. 14, 15
[r] 1 Eoin 5. 10

Rinn duine d'an ainm Iosa crèadh, agus
sgaoil e air mo shùilibh i, agus thubhairt
e rium, Imich gu lochan Shiloaim, agus
ionnlaid: agus dh'imich mi agus dh'ionn-
laid mi, agus fhuair mi mo radharc.
12 An sin thubhairt iad ris, C'àit am
bheil e ? Thubhairt esan, Cha-n aithne
dhomh.
13 Thug iad chum nam Phairiseach
esan a bha roimhe dall.
14 Agus b'i an t-sàbaid a bha ann
an uair a rinn Iosa a' chrèadh, agus a
dh'fhosgail e 'shùilean.
15 An sin a rìs dh'fheòraich na Phair-
isich dheth mar an ceudna cionnus a
fhuair e a radharc. Agus thubhairt esan
riu, Chuir e crèadh air mo shùilibh, agus
dh'ionnlaid mi, agus tha mi a' faicinn.
16 Uime sin thubhairt cuid de na
Phairisich, Cha-n 'eil an duine so o Dhia,
do bhrìgh nach 'eil e 'gleidheadh na
sàbaid. Thubhairt cuid eile, Cionnus a
dh'fheudas duine a tha 'n a pheacach[e],
an leithide so de mhìorbhuilibh a dhean-
amh ? Agus bha easaonachd 'n am
measg[f].
17 Thubhairt iad a rìs ris an duine
dhall, Ciod tha thusa ag ràdh uime a
thaobh gu-n d'fhosgail e do shùilean?
Agus thubhairt esan, Is fàidh e[g].
18 Ach cha do chreid na h-Iudhaich
m'a thimchioll[h], gu-n robh e dall, agus
gu-n d'fhuair e a radharc, gus an do
ghairm iad pàrantan an ti a fhuair a
radharc.
19 Agus dh'fheòraich iad dhiubh, ag
ràdh, An e so 'ur mac-se, a tha sibh ag
ràdh a rugadh dall? cionnus ma seadh a
tha e nis a' faicinn ?
20 Fhreagair a phàrantan iad agus
thubhairt iad, Tha fhios againn gur e so
ar mac, agus gu-n do rugadh dall e :
21 Ach cionnus a tha e nis a' faicinn,
cha-n 'eil fhios againn ; no cò dh'fhosgail
a shùilean, cha-n aithne dhuinn : tha e
féin air teachd gu aois, feòraichibh dheth,
labhraidh e air a shon féin.
22 Thubhairt a phàrantan na briathra
so, a chionn gu robh eagal nan Iudhach
orra[m]; oir shuidhich na h-Iudhaich cheana
eatorra féin, Nan aidicheadh duine sam
bith gu-m b'esan Criosd, gu-n rachadh a
chur as an t-sionagog[n].
23 Air an aobhar sin thubhairt a phàr-
antan, Tha e air teachd gu aois, feòraich-
ibh dheth féin.
24 Air an aobhar sin ghairm iad an dara
uair an duine a bha dall, agus thubhairt
iad ris, Thoir glòir do Dhia[q]: tha fhios
againn gur peacach an duine so.
25 An sin fhreagair esan agus thubh-
airt e, Am peacach e cha-n aithne dhomh :
air aon ni tha fhios agam, air dhomh 'bhi
dall, gu bheil mi nis a' faicinn[r].
26 Ach thubhairt iad ris a rìs, Ciod a
rinn e dhuit? cionnus a dh'fhosgail e do
shùilean ?

27 Fhreagair e iad, Dh'innis mi dhuibh cheana, agus cha d'éisd sibh; c'ar son a b'àill leibh a chluinntinn a ris? am bheil a' mhiann oirbhse 'bhi 'n 'ur deisciobuil aige mar an ceudna?

28 An sin chàin iad e, agus thubhairt iad, Is tusa a dheisciobul; ach is sinne deisciobuil Mhaois.

29 Tha fhios againn gu-n do labhair Dia ri Maois[b]: ach mu thimchioll an fhir so, cha-n 'eil fhios againn cia as da[d].

30 Fhreagair an duine agus thubhairt e riu, An so tha ni iongantach, nach 'eil fhios agaibh cia as da, agus gu-n d'fhosgail e mo shùilean;

31 Ach tha fhios againn nach éisd Dia ri peacaich[f]: ach ma tha neach air bith 'n a fhear-aoraidh do Dhia, agus a' deanamh a' thoile, ris-san éisdidh e.

32 O thoiseach an t-saoghail cha chualas gu-n d' fhosgail aon neach sùilean duine a rugadh dall.

33 Mur bitheadh an duine so o Dhia, cha b'urrainn e ni sam bith a dheanamh[h].

34 Fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris, Rugadh thusa uile ann am peacaidhean[j], agus am bheil thu 'g ar teagasg-ne? agus thilg iad a mach e[k].

35 Chual' Iosa gu-n do thilg iad a mach e; agus air dha 'fhaotainn, thubhairt e ris, Am bheil thu 'creidsinn ann am Mac Dhé[n]?

36 Fhreagair esan agus thubhairt e, Cò e, a Thighearna, chum gu-n creid mi ann?

37 Agus thubhairt Iosa ris, Chunnaic thu araon e, agus an ti a tha 'labhairt riut, is esan e[r].

38 Agus thubhairt esan, Tha mi 'creidsinn, a Thighearn'. Agus rinn e aoradh dha[s].

39 Agus thubhairt Iosa, Is ann chum breitheanais a thàinig mise chum an t-saoghail so[t], chum iadsan nach 'eil a' faicinn[u], gu faiceadh iad; agus gu-m bitheadh iadsan a tha 'faicinn, air an deanamh dall.

40 Agus chuala *cuid* de na Phairisich a bha maille ris, na nithe so, agus thubhairt iad ris, Am bheil sinne dall mar an ceudna[x]?

41 Thubhairt Iosa riu, Nam bitheadh sibh dall, cha bhitheadh peacadh agaibh[z]: ach a nis tha sibh ag ràdh, Is léir dhuinn; uime sin tha 'ur peacadh a' fantuinn[b].

## CAIB. X.

1 *Is e Criosd an dorus agus an deadh bhuachaille.*
19 *Iomadh gnè bharail m'a thimchioll.* 24
*Dhearbh e le 'oibribh gur e féin Criosd Mac*
*Dhé;* 39 *chaidh e as o na h-Iudhaich;* 40
*agus ràinig e taobh thall Iordain, far an do*
*chreid mòran ann.*

GU deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh[g], An ti nach téid a stigh troimh an dorus do chrò nan caorach, ach a théid suas air sheòl eile, is gaduiche agus fear-reubainn e.

B.C. 32.

[a] 2 Tim. 2. 19
[b] Air. 12. 2-8
[c] Dàn 2. 8
5. 2
[d] caib. 7. 27
8. 14
[e] 2 Tim. 3. 5
Tais. 2. 2
[f] Salm 66. 18
Gnà. 28. 9
Isa. 1. 15
Ier. 11. 11
[g] Eph. 2. 18
3. 12
[h] caib 3. 2
[i] Salm 23. 1
Isa. 40. 11
[j] rann 2
[k] Isa. 66. 5
[l] 2 Tim. 1. 10
[m] Ròm. 5. 15-21
[n] 1 Eoin 5. 13
[o] Eabh. 13. 20
1 Pead. 2. 25
[p] Eph. 5. 2
Tit. 2. 14
1 Pead. 2. 24
[q] Ese. 34. 3-8
Sech. 11. 17
[r] caib. 4. 26
[s] Mat. 14. 33
[t] caib. 5. 22, 27
12. 47
Luc. 2. 34
2 Cor. 2. 16
[u] Mat. 13. 13-15
[v] 1 Eoin 5. 20
[w] Mat. 11. 27
[1] *mo bheatha.*
[x] Ròm. 2. 19
Tais. 3. 17
[y] caib. 15. 13
Isa. 53. 4, 5
[z] caib. 15. 22, 24
[a] Isa. 49. 6
56. 8
[b] Isa. 5. 21
Luc. 18. 14
1 Eoin 1. 8
[c] Ese. 37. 22
Eph. 2. 14
[d] Eabh. 2. 9
[e] Phil. 2. 6-8
[f] caib. 2. 19
[g] Ròm. 10. 15
Eabh. 5. 4
[h] caib. 6. 38

2 Ach an ti a théid a steach air an dorus, is esan buachaille nan caorach.

3 Dhasan fosglaidh an dorsair; agus éisdidh na caoraich r'a ghuth: agus gairmidh e a chaoraich féin air an ainm[a], agus treòraichidh e mach iad.

4 Agus an uair a chuireas e mach a chaoraich féin, imichidh e rompa, agus leanaidh na caoraich e: oir is aithne dhoibh a ghuth[c].

5 Agus cha lean iad coigreach, ach teichidh iad uaith[e], do bhrìgh nach aithne dhoibh guth choigreach.

6 An cosamhlachd so labhair Iosa riu: ach cha do thuig iadsan ciod iad na nithe a labhair e riu.

7 An sin thubhairt Iosa riu a rìs, Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gur mise dorus nan caorach[g].

8 Iadsan uile a thàinig romham-sa, is gaduichean agus luchd-reubainn iad: ach cha d'éisd na caoraich riu.

9 Is mise an dorus: ma théid neach air bith steach tromham-sa, tèarnar e, agus théid e steach agus a mach, agus gheibh e ionaltradh[i].

10 Cha tig an gaduiche ach a ghoid, agus a mharbhadh, agus a mhilleadh: thàinig mise chum gu-m bitheadh beatha aca[l], agus gu-m bitheadh *i* aca na's pailte[m].

11 Is mise am buachaille maith[o]: leigidh am buachaille maith 'anam a sìos air son nan caorach[p].

12 Ach am fear-tuarasdail[q], agus an ti nach e am buachaill', agus nach leis féin na caoraich, chi e am madadh-alluidh a' teachd, agus fàgaidh e na caoraich, agus teichidh e: agus glacaidh am madadh-alluidh iad, agus sgapaidh e na caoraich.

13 Ach teichidh am fear-tuarasdail, a chionn gur fear-tuarasdail e, agus nach 'eil suim aige de na caoraich.

14 Is mise am buachaille maith, agus is aithne dhomh mo *chaoraich* féin, agus aithnichear le *m' chaoraich* féin mi[v].

15 Mar is aithne do'n Athair mise[w], mar sin is aithne dhomh-sa an t-Athair: agus tha mi 'leigeadh m'anama[1] sìos air son nan caorach[y].

16 Agus tha caoraich eile agam, nach 'eil de'n chrò so[a]: is éigin domh iad sin mar an ceudna 'thoirt *a stigh*, agus éisdidh iad ri m' ghuth; agus bithidh aon treud ann, *agus* aon bhuachaille[c].

17 Air an aobhar so is ionmhuinn leis an Athair mise, air son gu-n leig mi sìos m'anam, chum gu-n glac mi e a rìs[d].

18 Cha-n 'eil neach air bith 'g a thoirt nam, ach tha mi 'g a leigeadh sìos uam féin[e]: tha cumhachd agam a leigeadh sìos, agus tha cumhachd agam a ghlacadh a rìs[f]. An àithne so fhuair mi o m'Athair[h].

19 Air an aobhar sin, dh'éirich easaonachd a rìs am measg nan Iudhach air son nam briathra so.

20 Agus thubhairt mòran diubh, Tha deamhan aige[a], agus tha e air bhoile; c'ar son a tha sibh ag éisdeachd ris?

21 Thubhairt cuid eile, Cha-n iad so briathra duine anns am bheil deamhan; am bheil deamhan comasach air sùilean nan dall fhosgladh[c]?

22 Agus bha féill-chuimhne an ath-choisrigidh ann an Ierusalem, agus b'e an geamhradh a bha ann.

23 Agus bha Iosa a' sràid-imeachd 's an teampull ann an sgàth-thigh Sholaimh[e].

24 An sin chruinnich na h-Iudhaich m'a thimchioll, agus thubhairt iad ris, Cia fhad a chumas tu ar n-anama ann an amharus? ma's tu Criosd, innis dhuinn gu follaiseach.

25 Fhreagair Iosa iad, Dh'innis mi dhuibh, agus cha do chreid sibh: na h-oibre a tha mi 'deanamh ann an ainm m'Athar, tha iad sin a' toirt fianuis mu m' thimchioll[h].

26 Ach cha-n 'eil sibhse a' creidsinn; oir cha-n ann de m' chaoraich sibh[i], mar a thubhairt mi ruibh.

27 Tha mo chaoraich-sa ag éisdeachd ri m' ghuth, agus is aithne dhomh iad, agus leanaidh iad mi:

28 Agus bheir mi a' bheatha mhaireannach dhoibh[l]; agus cha sgriosar iad am feasd[m], ni mò spionas neach air bith as mo làimh iad.

29 M'Athair a thug dhomh-sa *iad*[n], is mò e na na h-uile; agus cha-n urrainn neach air bith *an* spionadh á làimh m' Athar.

30 Mise agus an t-Athair, is aon sinn[o].

31 Uime sin thog na h-Iudhaich clachan a rìs chum a chlachadh[p].

32 Fhreagair Iosa iad, Nochd mi dhuibh mòran oibre maithe o m'Athair; cia de na h-oibribh sin air son am bheil sibh 'g am chlachadh?

33 Fhreagair na h-Iudhaich e, ag ràdh, Air son oibre maithe cha-n 'eil sinn 'g ad chlachadh; ach air son toibheim[s], agus air son, air bhi dhuit-sa a'd' dhuine, gu bheil thu 'deanamh Dé dhìot féin[u].

34 Fhreagair Iosa iad, Nach 'eil e sgrìobhta ann 'ur lagh-se, Thubhairt mi, Is diathan sibh[v]?

35 Ma thubhairt e diathan riu-san, dh'ionnsuidh an d'thàinig focal Dhé, agus nach feudar an sgrìobtuir a bhriseadh[x];

36 An abair sibh ris-san, a naomhaich an t-Athair[y], agus a chuir e chum an t-saoghail, Tha thu a' labhairt toibheim; air son gu-n dubhairt mi, Is mi Mac Dhé[z]?

37 Mur dean mi oibre m'Athar, na creidibh mi.

38 Ach ma ni, ged nach creid sibh mise, creidibh na h-oibre[a], chum gu-m bi fios agaibh, agus gu-n creid sibh gu bheil an t-Athair annam-sa, agus mise ann-san.

39 Uime sin dh'iarr iad a rìs a ghlacadh: ach chaidh e as an làimh,

B.C. 33.

a caib. 7. 20
b caib. 7. 44; 8. 59
c caib. 9. 6, &c.
d caib. 1. 15-27; 3. 23-36
e Gnio. 3. 11; 5. 12
f Luc. 10. 38, 39
g caib. 12. 3; Marc. 14. 3
h caib. 5. 36
i caib. 8. 47; 1 Eoin 4. 6
j Eabh. 12. 6; Tais. 3. 19
k rann 40; caib. 9. 3
l caib. 17. 2; 1 Eoin 5. 11
m caib. 6. 39, 40; Ròm. 8. 33-39
n caib. 14. 29; 17. 2, 6
o caib. 17. 11, 22
p caib. 8. 59
q caib. 10. 31
r caib. 12. 35
s Lebh. 24. 16
t Ecl. 2. 14
u caib. 5. 18
v Salm 82. 6
w Deut. 31. 16; Gnio. 7. 60; 1 Cor. 15. 18, 51; 1 Tes. 4. 13, 14
x Mat. 5. 18; Luc. 16. 17
y caib. 3. 34; 6. 27
z caib. 5. 17
a caib. 5. 36

40 Agus chaidh e rìs gus an taobh thall de Iordan, do'n ionad anns an robh Eoin air tùs ri baisteadh[b]; agus rinn e còmhnuidh an sin.

41 Agus thàinig mòran d'a ionnsuidh, agus thubhairt iad, Cha d' rinn Eoin aon mhìorbhuil: ach bha na h-uile nithe a thubhairt Eoin mu an duine so fior[d].

42 Agus chreid mòran 's an àite sin ann.

## CAIB. XI.

1 *Thog Criosd suas Lasarus an déigh dha 'bhi ceithir làithean 's an uaigh.* 45 *Chreid mòran de na h-Iudhaich.* 47 *Chum na h-àrd-shagairt agus na Phairisich comhairle an aghaidh Chriosd.*

ANIS bha duine àraidh gu tinn, d'am *b'ainm* Lasarus o Bhetani, baile Mhuire agus Mharta a peathar[f].

2 (B'i a' Mhuire *sin* a dh'ung an Tighearna le olaidh luachmhoir[g], agus a thiormaich a chosan le a folt, aig an robh a bràthair Lasarus gu tinn.)

3 Uime sin chuir a pheathraichean fios d'a ionnsuidh, ag ràdh, A Thighearna, feuch, tha'n ti a's ionmhuinn leat tinn[j].

4 'N uair a chual' Iosa *so*, thubhairt e, Cha-n 'eil an tinneas so chum bàis, ach a chum glòire Dhé[k], chum gu-m bi Mac Dhé air a ghlòrachadh d'a thaobh.

5 A nis b'ionmhuinn le Iosa Marta, agus a piuthar, agus Lasarus.

6 Uime sin an uair a chual' e gu-n robh esan tinn, dh'fhan e fathasd dà là anns an ionad 's an robh e.

7 'N a dhéigh sin thubhairt e r'a dheisciobluibh, Rachamaid a rìs do Iudea.

8 Thubhairt a dheisciobuil ris, A Mhaighstir, a nis dh'iarr na h-Iudhaich do chlachadh[q]; agus am bheil thu 'dol a rìs an sin?

9 Fhreagair Iosa, Nach 'eil dà uair dheug 's an là? Ma dh'imicheas duine anns an là, cha tuislich e[r], oir tha e 'faicinn soluis an t-saoghail so:

10 Ach ma dh'imicheas duine anns an oidhche, tuislichidh e[t], do bhrìgh nach 'eil an solus ann.

11 Na nithe so labhair e: agus 'n a dhéigh sin thubhairt e riu, Tha ar caraid Lasarus 'n a chodal[w]: ach tha mise a' dol chum gu-n dùisg mi as a chodal e.

12 An sin thubhairt a dheisciobuil, A Thighearna, ma tha e 'n a chodal, bithidh e slàn.

13 Gidheadh labhair Iosa m'a bhàs: ach shaoil iadsan gu-n do labhair e mu thimchioll fois codail.

14 An sin thubhairt Iosa riu gu soilleir, Fhuair Lasarus bàs.

15 Agus tha mi subhach air 'ur son-se nach robh mi an sin, chum gu-n creid sibh; ach rachamaid d'a ionnsuidh.

16 An sin thubhairt Tomas, ris an abrar Didimus, r'a cho-dheisciobluibh, Rachamaid-ne mar an ceudna, chum gu faigh sinn bàs maille ris.

17 An sin an uair a thàinig Iosa, fhuair se e an déigh dha 'bhi cheana ceithir làithean 's an uaigh.

18 (A nis bha Betani fagus do Ierusalem, mu thimchioll cùig stàide deug uaith[1].)

19 Agus thàinig mòran de na h-Iudhaich chum Mharta agus Mhuire, gu comhfhurtachd a thoirt doibh a thaobh am bràthar.

20 An sin an uair a chuala Marta gu-n robh Iosa a' teachd, chaidh i 'n a chòdhail: ach shuidh Muire 's an tigh.

21 An sin thubhairt Marta ri Iosa, A Thighearna, nam bitheadh tusa an so, cha-n fhaigheadh mo bhràthair bàs.

22 Ach tha fhios agam a nis féin, ge b'e air bith nithe a dh'iarras tu air Dia, gu-n toir Dia dhuit *iad*[d].

23 Thubhairt Iosa rithe, Eiridh do bhràthair a rìs.

24 Thubhairt Marta ris, Tha fhios agam gu-n éirich e a rìs 's an aiseirigh air an là dheireannach[f].

25 Thubhairt Iosa rithe, Is mise an aiseirigh[g], agus a' bheatha[h]: an ti a chreideas annam-sa, ged gheibheadh e bàs, bithidh e beò:

26 Agus ge b'e neach a tha beò, agus a' creidsinn annam-sa, cha-n fhaigh e bàs am feasd[i]. Am bheil thu 'creidsinn so?

27 Thubhairt i ris, Tha, a Thighearna: tha mi 'creidsinn gur tusa Criosd, Mac Dhé, a bha gu teachd chum an t-saoghail.

28 Agus air dhi na nithe so 'ràdh, dh'fhalbh i, agus ghairm i a piuthar Muire ann an uaignidheas, ag ràdh, Thàinig am Maighstir, agus tha e 'g ad ghairm.

29 'N uair a chual' ise *sin*, dh'éirich i gu grad, agus thàinig i d'a ionnsuidh.

30 A nis cha robh Iosa fathast air teachd do'n bhaile, ach bha e anns an àite 's an do choinnich Marta e.

31 An sin na h-Iudhaich a bha maille rithe 's an tigh[n], agus a' toirt comhfhurtachd dhi, 'n uair a chunnaic iad Muire gu-n d'éirich i gu grad, agus gu-n deachaidh i mach, lean iad i, ag ràdh, Tha i 'dol chum na h-uaighe, a chaoineadh an sin.

32 An sin an uair a thàinig Muire do'n àite 's an robh Iosa, agus a chunnaic i e, thuit i aig a chosaibh, ag ràdh ris, A Thighearna, nam bitheadh tusa an so, cha-n fhaigheadh mo bhràthair bàs.

33 Uime sin an uair a chunnaic Iosa i a' gul, agus na h-Iudhaich a thàinig maille rithe a' gul mar an ceudna, rinn e osna 'n a spiorad, agus chuir se e féin fo àmhghar,

34 Agus thubhairt e, C'àit an do chuir sibh e? Thubhairt iad ris, A Thighearna, thig agus faic.

35 Ghuil Iosa[s].

36 An sin thubhairt na h-Iudhaich, Feuch cionnus a ghràdhaich se e!

B.C. 33.

[a] caib. 9. 6

[1] *mu dhà mhìle.*

[b] Salm 49. 7, 9

[c] rann. 4, 23

[d] caib. 3. 35; 9. 31

[e] caib. 12. 28-30

[f] caib. 5. 29; Isa. 26. 19

[g] caib. 6. 40, 44

[h] caib. 14. 6; 1 Eoin 1. 2

[i] caib. 5. 21, 25; Luc. 7. 14, 15

[j] caib. 3. 15; 4. 14

[k] caib. 12. 11

[l] Salm 2. 2

[m] Gnio. 4. 16

[n] rann 19

[o] caib. 12. 19

[p] caib. 18. 14; Luc. 3. 2; Gnio. 4. 6

[q] Luc. 24. 46; caib. 18. 14

[r] Isa. 49. 6; Ròm. 3. 29; 1 Eoin 2. 2

[s] Luc. 19. 41; Eabh. 2. 16, 17

[t] caib. 10. 16; Eph. 2. 14-17

37 Agus thubhairt cuid diubh, Nach feudadh an duine so a dh'fhosgail sùilean an doill[a], a thoirt fainear nach faigheadh eadhon am fear so bàs?

38 Uime sin thàinig Iosa, ag osnaich a rìs ann féin, a chum na h-uaighe. Agus b'uaimh i, agus bha clach air a cur oirre.

39 Thubhairt Iosa, Togaibh a' chlach. Thubhairt Marta, piuthar an duine mhairbh, ris, A Thighearna, tha nis droch bholadh dheth[b]; oir is e so an ceathramh là.

40 Thubhairt Iosa rithe, Nach dubhairt mi riut, Ma chreideas tu[c], gu faic thu glòir Dhé?

41 An sin thog iad a' chlach, (*o'n àit* anns an robh an duine marbh air a chur.) Agus thog Iosa suas a shùilean, agus thubhairt e, 'Athair, tha mi 'toirt buidheachais duit, gu-n d'éisd thu rium[e].

42 Agus bha fhios agam gu bheil thu ag éisdeachd rium a ghnàth: ach thubhairt mi *e* air son an t-sluaigh a tha 'n an seasamh mu m' thimchioll, a chum gu-n creid iad gu-n do chuir thusa uait mi.

43 Agus an uair a labhair e na nithe so, ghlaodh e le guth mòr, A Lasaruis, thig a mach.

44 Agus thàinig esan a bha marbh a mach[i], agus a chosan agus a làmhan ceangailte leis an eudach-mhairbh: agus bha 'aghaidh ceangailte mu'n cuairt le nèapaicinn. Thubhairt Iosa riu, Fuasglaibh e, agus leigibh leis imeachd.

45 An sin chreid mòran de na h-Iudhaich ann, a thàinig chum Mhuire[k], agus a chunnaic na nithe a rinn Iosa.

46 Ach dh'fhalbh cuid a chum nam Phairiseach, agus dh'innis iad dhoibh na nithe a rinn Iosa.

47 An sin chruinnich na h-àrd-shagairt agus na Phairisich comhairle[l], agus thubhairt iad, Ciod tha sinn a' deanamh[m]? oir tha an duine so 'deanamh mòran mhìorbhuilean.

48 Ma leigeas sinn leis air an dòigh so, creididh na h-uile dhaoine ann[o]; agus thig na Ròmanaich, agus sgriosaidh iad ar n-àit', agus ar cinneach.

49 An sin thubhairt fear àraidh dhiubh *d'am b'ainm* Caiaphas[p], air dha 'bhi 'n a àrd-shagart air a' bhliadhna sin, riu, Cha-n aithne dhuibh ni sam bith,

50 Ni mò tha sibh a' toirt fainear gur iomchuidh dhuinne gu faigheadh aon duine bàs air son an t-sluaigh[q], agus nach bitheadh an cinneach uile air a sgrios.

51 Ach cha b'ann uaith féin a labhair e so: ach air dha 'bhi 'n a àrd-shagart air a' bhliadhna sin, rinn e fàidheadaireachd gu faigheadh Iosa bàs air son a' chinnich sin;

52 Agus cha-n ann air son a' chinnich sin a mhàin[r], ach a chum mar an ceudna gu-n cruinnicheadh e an ceann a chéile 'n an aon clann Dhé a bha air an sgapadh[t].

53 Uime sin o'n là sin a mach, chuir iad an comhairle r'a chéile chum esan a chur gu bàs[a].

54 Air an aobhar sin cha d'imich Iosa na's mò gu follaiseach am measg nan Iudhach[c]; ach chaidh e as a sin do dhùthaich làimh ris an fhàsach, gu baile ris an abrar Ephraim[d], agus an sin ghabh e còmhnuidh maille r'a dheisciobluibh.

55 Agus bha càisg nan Iudhach am fagus[f]: agus chaidh mòran suas as an dùthaich do Ierusalem roimh an chàisg, chum iad féin a ghlanadh[g].

56 An sin dh'iarr iad Iosa[i], agus labhair iad r'a chéile 'n an seasamh 's an teampull, Ciod 'ur barail-se? an e nach tig e chum na féille?

57 A nis bha araon na h-àrd-shagairt agus na Phairisich air toirt àithne, nam bitheadh fhios aig neach air bith c'àit an robh e, gu-n innseadh se *e*, chum gu-n glacadh iad e.

## CAIB. XII.

1 *Ghabh Iosa leith-sgeul Mhuirc air son gu-n d'ung i a chosan.* 9 *Thàinig an sluagh 'n am buidhnibh a dh'fhaicinn Lasaruis.* 10 *Ghabh na h-àrd-shagairt comhairle chum Lasarus a mharbhadh.* 12 *Mharcaich Criosd gu Ierusalem.*

AN sin thàinig Iosa, sè làithean roimh an chàisg, gu Betani, far an robh Lasarus a bha marbh[p], neach a thog esan o na mairbh.

2 Uime sin rinn iad suipeir dha an sin; agus bha Marta a' frithealadh[s]: ach bha Lasarus 'n a aon diubh-san a shuidh aig bòrd maille ris.

3 An sin ghabh Muire punnd a dh'olaidh spicnaird ro luachmhoir[u], agus dh'ung i cosan Iosa, agus thiormaich i a chosan le a folt: agus lìonadh an tigh le fàile cùbhraidh na h-olaidh.

4 An sin thubhairt aon d'a dheisciobluibh, Iudas Iscariot, *mac* Shimoin, a bha gu esan a bhrath,

5 C'ar son nach do reiceadh an oladh so air son tri cheud peghinn, agus nach d' thugadh do na bochdaibh e?

6 Thubhairt e so, cha b'ann a chionn gu robh suim aige de na bochdaibh; ach a chionn gu-m bu ghaduiche e, agus gu robh an sporan aige[y], agus gu-n do ghiùlain e na nithe a chuireadh ann.

7 An sin thubhairt Iosa, Leig leatha: fa chomhair là m'adhlacaidh ghléidh i so.

8 Oir tha na bochdan a ghnàth agaibh maille ruibh[z], ach cha-n 'eil mise agaibh a ghnàth.

9 Agus bha fhios aig sluagh mòr de na h-Iudhaich gu robh e an sin: agus thàinig iad, cha-n ann a mhàin air son Iosa, ach a chum gu faiceadh iad mar an ceudna Lasarus[c], a thog esan o na mairbh.

10 Ach ghabh na h-àrd-shagairt comhairle, chum Lasarus mar an ceudna a mharbhadh;

B.C. 33.

[a] Salm 109. 4, 5
[b] Mat. 21. 8, &c. Marc. 11. 8, &c. Luc. 19. 36, &c.
[c] caib. 7. 1; 18. 20
[d] 2 Sam. 13. 23; 2 Each. 13. 19
[e] Salm 118. 25, 26
[f] caib. 2. 13; 5. 1; 6. 4
[g] 2 Each. 30. 17-19
[h] Sech. 9. 9
[i] rann 8; caib. 5. 16, 18
[j] Luc. 18. 34
[k] caib. 7. 39
[l] caib. 14. 26
[m] rann 11
[n] caib. 11. 47, 48
[o] caib. 3. 26; Gnio. 17. 6
[p] caib. 11. 1, 43
[q] Gnio. 17. 4; Ròm. 1. 16
[r] 1 Ri. 8. 41, 42
[s] Luc. 10. 38-42
[t] caib. 1. 44
[u] caib. 11. 2; Mat. 26. 6, &c. Marc. 14. 3, &c.
[v] caib. 13. 32; 17. 1
[w] 1 Cor. 15. 36
[1] *a bheatha.*
[x] Mat. 10. 39; 16. 25; Marc. 8. 35; Luc. 9. 24
[y] caib. 13. 29
[z] Deut. 15. 11
[a] caib. 14. 21-23
[b] caib. 13. 21; Mat. 26. 38, 39; Luc. 12. 50
[c] caib. 11. 43, 44
[d] Mat. 3. 17
[e] caib. 13. 31, 32

11 Do bhrìgh air a shon-san gu-n d'imich mòran de na h-Iudhaich, agus gu-n do chreid iad ann an Iosa.

12 Air an là màireach[b], air cluinntinn do mhòr-shluagh a thàinig chum na féille, gu-n robh Iosa, a' teachd gu Ierusalem,

13 Ghlac iad geuga pailme, agus chaidh iad a mach 'n a chòdhail, agus ghlaodh iad, Hosanna[e], beannaichte gu robh Rìgh Israeil a tha 'teachd ann an ainm an Tighearn'!

14 Agus air do Iosa asal òg fhaotainn, shuidh e air; a réir mar tha e sgrìobhta[h],

15 Na bitheadh eagal ort, a nighean Shioin: feuch, tha do Rìgh a' teachd, 'n a shuidhe air loth asail.

16 Cha do thuig a dheisciobuil na nithe so air tùs[j]: ach an uair a ghlòraicheadh Iosa[k], an sin chuimhnich iad gu-n robh na nithe so sgrìobhta uime[l], agus gu-n d' rinn iad na nithe so dha.

17 Uime sin rinn an sluagh a bha maille ris fianuis, gu-n do ghairm e Lasarus as an uaigh, agus gu-n do thog e o na mairbh e.

18 Air an aobhar sin mar an ceudna choinnich an sluagh e[m], do bhrìgh gu-n cual' iad gu-n d' rinn e am mìorbhuil so.

19 Thubhairt na Phairisich uime sin eatorra féin, Am faic sibh nach 'eil sibh a' buadhachadh a' bheag sam bith[n]? feuch, tha an saoghal air dol 'n a dhéigh[o].

20 Agus bha Greugaich[q] àraidh am measg na muinntir a chaidh suas chum aoradh a dheanamh aig an fhéill[r]:

21 Air an aobhar sin thàinig iadsan gu Philip[t], a *bha* o Bhetsaida Ghalile, agus dh'iarr iad air, ag ràdh, A thighearna, bu mhiann leinn Iosa fhaicinn.

22 Thàinig Philip agus dh'innis e do Aindreas; agus a rìs dh'innis Aindreas agus Philip do Iosa.

23 Agus fhreagair Iosa iad, ag ràdh, Thàinig an uair[v] a chum gu-m bitheadh Mac an duine air a ghlòrachadh.

24 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Mur faigh an gràinne cruithneachd a thuiteas anns an talamh bàs[w], fanaidh e 'n a aonar: ach ma gheibh e bàs, bheir e toradh mòr uaith.

25 Esan a ghràdhaicheas 'anam[1]; caillidh se e[x]; agus esan a dh'fhuathaicheas 'anam anns an t-saoghal so, gleidhidh se e chum na beatha maireannaich.

26 Ma ni neach air bith seirbhis dhomhsa, leanadh e mi; agus ge b'e àite 's am bi mise, an sin bithidh mo sheirbhiseach mar an ceudna: ma ni neach seirbhis dhomh-sa bheir m'Athair urram dha[a].

27 A nis tha m'anam fo àmhghar[b]; agus ciod a their mi? Athair, saor mi o'n uair so: ach is ann air a shon so a thàinig mi chum na h-uaire so.

28 Athair, glòraich d'ainm. An sin thàinig guth o nèamh[d], *ag ràdh*, Ghlòraich mi àraon *e*, agus glòraichidh mi rìs *e*[e].

29 Uime sin thubhairt an sluagh a sheas a làthair, agus a chuala *so*, Gu-n robh tàirneanach ann: thubhairt cuid eile, Labhair aingeal ris.

30 Fhreagair Iosa agus thubhairt e, Cha-n ann air mo shon-sa thàinig an guth so, ach air 'ur son-se[b].

31 A nis tha breitheanas an t-saoghail so ann[d]: a nis tilgear uachdaran an t-saoghail so mach[e].

32 Agus mise, ma thogar suas o'n talamh mi[f], tairngidh mi na h-uile dhaoine a m'ionnsuidh[g].

33 (Ach thubhairt e so, a' ciallachadh ciod a' ghnè bhàis a gheibheadh e[h].)

34 Fhreagair an sluagh e, Chuala sinne as an lagh, gu-m fan Criosd gu sìorruidh[j]: agus cionnus tha thusa ag ràdh, Gur éigin do Mhac an duine 'bhi air a thogail suas? Cò e Mac an duine so?

35 An sin thubhairt Iosa riu, Fathast ré tamuill bhig tha an solus maille ruibh[k]: gluaisibh am feadh 's a tha solus agaibh[l], chum nach beir an dorchadas oirbh: oir an ti a tha ag imeachd 's an dorchadas, cha-n aithne dha c'àit am bheil e 'dol[m].

36 Am feadh as a tha an solus agaibh, creidibh anns an t-solus, a chum gu-m bi sibh 'n 'ur cloinn do an t-solus[p]. Labhair Iosa na nithe so, agus dh'fhalbh e, agus dh'fholaich se e féin uatha[q].

37 Ach ged a rinn e choimhlion so de mhìorbhuilibh 'n an làthair, cha do chreid iad ann:

38 Chum gu-m bitheadh briathran an fhàidh Esaiais air an coimhlionadh, a thubhairt e[u], A Thighearna, cò chreid ar n-aithris-ne? agus cò dha 'dh'fhoillsicheadh gairdean an Tighearna?

39 Air an aobhar so cha robh e 'an comas doibh creidsinn, do bhrìgh gu-n dubhairt Esaias a rìs,

40 Dhall e an sùilean, agus chruaidhich e an cridhe, chum nach faiceadh iad le'n sùilibh, agus nach tuigeadh iad le'n cridhe, agus nach pilleadh iad, agus gu-n slànuichinn-sa iad[w].

41 Thubhairt Esaias na nithe so, 'n uair a chunnaic e a ghlòir-san[x], agus a labhair e uime.

42 Gidheadh chreid mòran de na h-Uachdarain féin ann: ach air son[y] nam Phairiseach cha d'aidich iad *e*, air eagal gu-n cuirteadh a mach as an t-sionagog iad.

43 Oir b'annsa leo glòir dhaoine na glòir Dhé[z].

44 Agus ghlaodh Iosa, agus thubhairt e, An ti a tha 'creidsinn annam-sa, cha-n ann annam-sa tha e 'creidsinn, ach anns an ti a chuir uaith mi[c].

45 Agus an ti a tha 'g am fhaicinn-sa, tha e 'faicinn an ti a chuir uaith mi[d].

46 Thàinig mi a'm' sholus a chum an t-saoghail[e], chum ge b'e 'chreideas annam, nach fanadh e ann an dorchadas.

47 Agus ma chluinneas neach air bith mo bhriathran-sa, agus nach creid e, cha-n 'eil mise 'g a dhìteadh: oir cha d' thàinig mi a dhìteadh an t-saoghail[a], ach a shaoradh an t-saoghail.

B.C. 33.

[a] caib. 3. 17
[b] caib. 11. 42
[c] Deut. 18. 19 Luc. 9. 26
[d] caib. 16. 11
[e] caib. 14. 30 Luc. 10. 18
[f] caib. 8. 28
[g] Ròm. 5. 18 1 Tim. 2. 6 Eabh. 2. 9
[h] caib. 18. 32
[i] 1 Eoin 3. 23
[j] Salm 89. 36, 37 110. 4 Isa. 9. 7 Dan. 7. 14
[k] caib. 7. 33 9. 4, 5
[l] Ier. 13. 16 Eph. 5. 8
[m] 1 Eoin 2. 10, 11
[n] Mat. 26. 2, &c.
[o] caib. 17. 1, 11
[p] 1 Tes. 5. 5
[q] caib. 8. 59
[r] Ier. 31. 3 Eph. 5. 2 1 Eoin 4. 19 Tais. 1. 5
[s] Ier. 31. 3 Ròm. 8. 37-39
[t] caib. 6. 70 Luc. 22. 3, 53
[u] Isa. 53. 1
[v] Mat. 28. 18 Eabh. 2. 8
[w] Isa. 6. 9, 10
[x] Isa. 6. 1
[y] caib. 9. 22
[z] caib. 5. 44 Ròm. 2. 29
[a] Mat. 3. 14
[b] Eph. 5. 26 Tit. 3. 5
[c] Marc. 9. 37 1 Pead. 1. 21
[d] caib. 14. 9, 10
[e] caib. 3. 19 8. 12 9. 5

48 An ti a tha 'cur cùil rium-sa, agus nach 'eil a' gabhail ri m' bhriathraibh, tha aige neach a bheir breth air[c]: am focal a labhair mi, bheir e sin breth air 's an là dheireannach.

49 Oir cha do labhair mi uam féin; ach an t-Athair a chuir uaith mi, thug e àithne dhomh, ciod a theirinn, agus ciod a labhrainn.

50 Agus tha fhios agam gur beatha mhaireannach 'àithne-san[i]: air an aobhar sin na nithe 'tha mi a' labhairt, mar thubhairt an t-Athair rium, mar sin tha mi a' labhairt.

## CAIB. XIII.

1 *Nigh Criosd cosan nan deisciobul;* 13 *dh'earail e orra 'bhi iriosal agus seirceil;* 18 *dh'innis e roimh-làimh, agus dh'fhoillsich e do Eoin le comharadh, gu-m b'e Iudas a bhrathadh e.*

A NIS roimh fhéill na càisge[n], air do Iosa fios a bhi aige gu-n robh 'uair air teachd[o], anns an rachadh e as an t-saoghal so chum an Athar, air dha a mhuinntir féin a bha anns an t-saoghal a ghràdhachadh[r], ghràdhaich e gu crìch iad[s].

2 Agus an uair a bha an t-suipeir thairis, (air do'n diabhul a nis a chur ann an cridhe Iudais Iscarioit[t], *mhic* Shimoin, esan a bhrath,)

3 Air do fhios a bhi aig Iosa gu-n d'thug an t-Athair na h-uile nithe 'n a làmhan[v], agus gur ann o Dhia a thàinig e, agus gur ann a dh'ionnsuidh Dhé a bha e 'dol;

4 Dh'éirich e o'n t-shuipeir, agus chuir e dheth 'fhalluinn, agus ghlac e làmhanart, agus cheangail e uime e.

5 'N a dhéigh sin, thaom e uisge ann an soitheach-ionnlaid, agus thòisich e air cosan nan deisciobul ionnlad, agus an tiormachadh leis an làmh-anart a bha ceangailte uime.

6 An sin thàinig e gu Simon Peadar: agus thubhairt esan ris, A Thighearn', am bheil thusa ag ionnlad mo chosan-sa?

7 Fhreagair Iosa agus thubhairt e ris, An ni so a tha mi 'deanamh cha-n aithne dhuit-sa a nis; ach bithidh fios agad air an déigh so.

8 Thubhairt Peadar ris, Cha nigh thu mo chosan-sa gu bràth[a]. Fhreagair Iosa e, Mur nigh mi thu, cha-n 'eil cuid agad maille rium[b].

9 Thubhairt Simon Peadar ris, A Thighearna, cha-n iad mo chosan a mhàin, ach mar an ceudna mo làmhan agus mo cheann.

10 Thubhairt Iosa ris, An ti a tha air 'ionnlad, cha-n 'eil feum aige ach a chosan ionnlad, ach tha e gu h-iomlan glan:

agus tha sibhse glan, ach cha-n 'eil *sibh*
uile *glan*.
11 Oir bha fhios aige cò bhrathadh e[b];
uime sin thubhairt e, Cha-n 'eil sibh uile
glan.
12 An sin, an déigh dha an cosan ionn-
lad, agus 'fhalluinn a ghabhail *d'a ionn-
suidh*, shuidh e a rìs, agus thubhairt e
riu, Am bheil fhios agaibh ciod a rinn mi
dhuibh?
13 Tha sibh a' gairm Maighstir, agus
Tighearna dhiom-sa: agus tha sibh ag
ràdh gu maith; oir is mi *sin*.
14 Uime sin ma dh'ionnlaid mise, 'ur
Tighearn' agus 'ur Maighstir, 'ur cosan-
se[e], is còir dhuibh-se mar an ceudna cosan
a chéile ionnlad.
15 Oir thug mi eisempleir dhuibh[f], a
chum mar a rinn mise dhuibh, gu-n
deanadh sibhse mar an ceudna.
16 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, Cha mhò an t-òglach na 'mhaigh-
stir, agus cha mhò an teachdaire na an ti
a chuir uaith e.
17 Ma's aithne dhuibh na nithe so, is
beannaichte sibh ma ni sibh iad[i].
18 Cha-n 'eil mi 'labhairt oirbh uile: is
aithne dhomh cò a thagh mi: ach is éigin
an sgrìobtuir a choimhlionadh, An ti a tha
'g itheadh arain maille rium, thog e a
shàil a'm' aghaidh[j].
19 A nis tha mi ag ràdh so ruibh mu-n
tig e gu crìch[l], chum, an uair a tharlas
e, gu-n creid sibh gur mise *e*.
20 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, an ti a ghabhas ri neach sam bith a
chuireas mise uam, gabhaidh e rium-sa[n];
agus an ti a ghabhas rium-sa, gabhaidh e
ris an ti a chuir uaith mi.
21 Air do Iosa 'n a nithe so 'ràdh, bha e
fo thrioblaid 'n a spiorad[o], agus rinn e
fianuis, agus thubhairt e, Gu deimhin
deimhin tha mi ag ràdh ruibh, gu-m
brath aon agaibh mise.
22 An sin dh'amhairc na deisciobuil air
a chéile, fo amharus cò uime a labhair e.
23 A nis bha aon d'a dheisciobluibh,
'n a luidhe ann an uchd Iosa, neach a
b'ionmhuinn le Iosa[p].
24 Air an aobhar sin smèid Simon Pead-
ar airsan, gu feòraicheadh e cò uime a
labhair e.
25 An sin air dhasan aomadh ri uchd
Iosa, thubhairt e ris, A Thighearna cò e?
26 Fhreagair Iosa, Is e an tì sin e, d'an
toir mise an greim, an déigh dhomh a
thumadh. Agus an uair a thum e an
greim, thug se e do Iudas Iscariot, *mac*
Shimoin.
27 Agus an sin an déigh a' ghreama,
chaidh Satan a steach ann-san[u]. An sin
thubhairt Iosa ris, An ni a tha thu a'
deanamh, dean gu grad e.
28 A nis cha do thuig aon diubh-san a
bha 'n an suidhe air a' bhòrd c'ar son a
thubhairt e so ris.
29 Oir shaoil cuid diubh, do bhrìgh gu-n

B.C. 33.

[a] caib. 12. 6
[b] caib. 6. 64
[c] caib. 12. 23; 17. 1-6
[d] caib. 14. 13; 1 Pead. 4. 11
[e] Gal. 5. 13; 1 Pead. 5. 5
[f] 1 Pead. 2. 21
[g] caib. 7. 34; 8. 21
[h] caib. 15. 12, 17; Eph. 5. 2; 1 Tes. 4. 9; Seum. 2. 8; 1 Pead. 1. 22; 1 Eoin 2. 7, 8; 3. 11, 23; 4. 20, 21
[i] Seum. 1. 25
[j] Salm 41. 9
[k] caib. 21. 18; 2 Pead. 1. 14
[l] caib. 14. 29; 16. 4
[1] *mo bheatha.*
[m] Mat. 26. 33, &c.; Marc. 14. 29, &c.; Luc. 22. 33, &c.
[n] Mat. 10. 40
[o] Mat. 26. 21; Marc. 14. 18; Luc. 22. 21
[p] caib. 20. 2; 21. 7, 20
[q] rann 27; Isa. 43. 1, 2
[2] no, *creidibh ann an Dia.*
[r] Eabh. 6. 20; 9. 8, 24; Tais. 21. 2
[s] Eabh. 9. 28
[t] caib. 17. 24; 1 Tes. 4. 17
[u] Luc. 22. 3
[v] Eph. 2. 18; Eabh. 10. 19, 20

robh an sporan aig Iudas[a], gu-n dubhairt
Iosa ris, Ceannaich *na nithe* a tha dh'uir-
easbhuidh oirnn chum na féille; no gu-n
tugadh e ni-éigin do na bochdaibh.
30 An sin an déigh dhasan an greim a
ghabhail, chaidh e mach air ball; agus
bha an oidhche ann.
31 Uime sin, an uair a chaidh esan a
mach, thubhairt Iosa, A nis tha Mac an
duine air a ghlòrachadh[c], agus tha Dia
air a ghlòrachadh ann[d].
32 Ma tha Dia air a ghlòrachadh ann,
glòraichidh Dia esan mar an ceudna ann
féin, agus air ball glòraichidh se e.
33 A chlann bheag, fathast ùine bheag
tha mise maille ruibh. Iarraidh sibh mi:
agus mar a thubhairt mi ris na h-Iudh-
aich[g], Do'n àite d'an téid mise, cha-n 'eil
e 'n comas duibhse teachd; mar sin tha
mi ag ràdh ruibhse nis.
34 Aithne nuadh tha mi 'toirt dhuibh[h],
Gu-n gràdhaich sibh a chéile; mar a
ghràdhaich mise sibhse, gu-n gràdhaich
sibh féin a chéile mar an ceudna.
35 Le so aithnichidh na h-uile dhaoine
gur sibh mo dheisciobuil-sa, ma bhitheas
gràdh agaibh féin d'a chéile.
36 Thubhairt Simon Peadar ris, A
Thighearna, c'àit an téid thu? Fhreagair
Iosa e, Do'n àite d'an téid mi, cha-n
urrainn thusa nis mo leantuinn; gidheadh
leanaidh tu mi 'n a dhéigh so[k].
37 Thubhairt Peadar ris, a Thighearna,
c'ar son nach urrainn mi do leantuinn a
nis? Leigidh mi sìos m'anam[1] air do
shon[m].
38 Fhreagair Iosa e, An leig thu d'anam
sìos air mo shonsa? Gu deimhin deimhin
tha mi ag ràdh riut, Nach goir an coileach,
gus an àicheadh thu mi tri uaircan.

## CAIB. XIV.

1 *Thug Criosd comhfhurtachd d'a dheisciobluibh le dòchas fhlaitheanais: 6 dh'innis e gur e féin an t-slighe, an fhìrinn, agus a' bheatha, agus gur aon e féin agus an t-Athair: 13 thug e fios doibh gu-m bi an urnuighean 'a ainm san éifeachdach.*

NA bitheadh 'ur cridhe fo thrioblaid[q]:
tha sibh a' creidsinn ann an Dia[2],
creidibh annam-sa mar an ceudna.
2 Ann an tigh m'Athar-sa tha iomadh
àite-còmhnuidh: mur bitheadh *e mar
sin*, dh'innsinn-sa dhuibh. Tha mi 'dol
a dh'ulluchadh àite dhuibh[r].
3 Agus ma théid mi agus gu-n ulluich
mi àite dhuibh, thig mi rìs[s], agus gabh-
aidh mi sibh a m'ionnsuidh féin; chum
far am bheil mise, gu-m bi sibhse mar an
ceudna[t].
4 Agus is aithne dhuibh c'àit am bheil
mi 'dol, agus is aithne dhuibh an t-slighe.
5 Thubhairt Tomas ris, a Thighearna,
cha-n 'eil fhios againn c'àit am bheil thu
'dol; agus cionnus a dh'fheudas eòlas na
slighe 'bhi againn?
6 Thubhairt Iosa ris, Is mise an t-slighe[v],

agus an fhìrinn[a], agus a' bheatha[b]: cha
tig aon neach chum an Athar ach tromh-
am-sa[c].
7 Nam b'aithne dhuibh mise, b'aithne
dhuibh m'Athair mar an ceudna : agus á
so suas is aithne dhuibh e, agus chunnaic
sibh e.
8 Thubhairt Philip ris, A Thighearna
foillsich an t-Athair dhuinne, agus is
leoir leinn e.
9 Thubhairt Iosa ris, Am bheil mise
ùine co fhada maille ruibh, agus nach
aithne dhuit fathast mi, Philip? an ti a
chunnaic mise, chunnaic e an t-Athair[f]:
agus cionnus tha thu ag ràdh, Foillsich
an t-Athair dhuinn ?
10 Nach 'eil thu 'creidsinn gu bheil
mise anns an Athair, agus an t-Athair
annam-sa? na briathran a tha mi 'labhairt
ruibh, cha-n ann uam féin a tha mi 'g an
labhairt : ach an t-Athair, a tha 'gabhail
còmhnuidh annam-sa, tha esan a' deanamh
nan oibre.
11 Creidibh mise gu *bheil* mi anns an
Athair, agus an t-Athair annam-sa ; no,
creidibh mi air son nan oibre féin.
12 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, An ti a chreideas annam-sa, na
h-oibre a tha mise a' deanamh, ni esan
mar an ceudna[j]; agus ni e *oibre* a's mò
na iad so, do bhrìgh gu bheil mise 'dol
chum m'Athar.
13 Agus ge b'e ni a dh'iarras sibh a'm'
ainm-sa, ni mise sin[l]: chum gu-m bi an
t-Athair air a ghlòrachadh anns a' Mhac.
14 Ma dh'iarras sibh ni air bith a'm'
ainm-sa, ni mise *e*.
15 Ma's toigh leibh mise[n], coimhead-
aibh m'àitheantan :
16 Agus guidhidh mise an t-Athair,
agus bheir e dhuibh Comhfhurtair eile[o],
chum gu fan e maille ruibh gu bràth ;
17 Spiorad na fìrinn ; neach nach
urrainn an saoghal a ghabhail[r], do bhrìgh
nach 'eil e 'g a fhaicinn, agus nach aithne
dha e : ach is aithne dhuibhse e, oir tha
e 'fantuinn maille ruibh, agus bithidh e
annaibh[s].
18 Cha-n fhàg mi sibh 'n 'ur dìlleachd-
ain ; thig mi do 'ur n-ionnsuidh[t].
19 Tamull beag fathast, agus cha-n
fhaic an saoghal mi tuilleadh ; ach chi
sibhse mi : do bhrìgh gu bheil mise beò,
bithidh sibhse beò mar an ceudna[u].
20 Anns an là sin bithidh fios agaibh
gu *bheil* mise ann am Athair, agus sibhse
annam-sa, agus mise annaibh-se.
21 An ti aig am bheil m'àitheanta-sa,
agus a tha 'g an coimhead[x], is esan aig
am bheil gràdh dhomh-sa : agus an ti aig
am bheil gràdh dhomh-sa, gràdhaichear
le m'Athair e, agus gràdhaichidh mise e,
agus foillsichidh mi mi féin da.
22 Thubhairt Iudas[a], (cha-n e Iscariot,)
ris, A Thighearna, c'ar son a dh'fhoill-
sicheas tu thu féin dhuinne, agus nach
*dean thu sin* do'n t-saoghal ?

B.C. 33.

[a] caib. 1. 14, 17
[b] caib. 11. 25
Col. 3. 4
[c] caib. 10. 9
[d] 1 Eoin 3. 24
Tais. 3. 20
[e] rann 16
[f] caib. 12. 45
Eabh. 1. 3
[g] caib. 16. 13
[h] Eph. 2. 14-17
Phil. 4. 7
[i] rann 12
[j] Mat. 21. 21
[k] 1 Cor. 11. 3
15. 27, 28
[l] 1 Eoin 5. 14
[m] caib. 16. 11
Eph. 2. 2
[n] caib. 15. 10, 14
1 Eoin 5. 3
[o] caib. 15. 26
[p] Salm 40. 8
Phil. 2. 8
[q] caib. 18. 1
[r] 1 Cor. 2. 14
[s] Ròm. 8. 9
1 Eoin 2. 27
[t] rann. 3, 28
caib. 16. 22
[u] Eabh. 7. 25
[v] Mat. 3. 10
[w] Eabh. 12. 11
Tais. 3. 19
[x] rann. 15, 23
[y] caib. 17. 17
Eph. 5. 26
[z] 1 Eoin 2. 6
[a] Luc. 6. 16
[b] Phil. 1. 11

23 Fhreagair Iosa agus thubhairt e
ris, Ma ghràdhaicheas neach mise, coimh-
eadaidh e m' fhocal : agus gràdhaichidh
m'Athair esan, agus thig sinn d'a ionn-
suidh[d], agus ni sinn còmhnuidh maille
ris.
24 An ti nach gràdhaich mise, cha
choimhead e mo bhriathra : agus am focal
a tha sibh a' cluinntinn, cha leam-sa e,
ach leis an Athair a chuir uaith mi.
25 Na nithe so labhair mi ruibh, air
dhomh 'bhi 'am chòmhnuidh maille ruibh :
26 Ach an Comhfhurtair[e], an Spiorad
Naomh, a chuireas an t-Athair uaith ann
am ainm-sa, teagaisgidh esan dhuibh na
h-uile nithe[g], agus cuiridh e'n cuimhne
duibh na h-uile nithe a labhair mise
ruibh.
27 Tha mi 'fàgail sìthe agaibh[h], mo
shìth-sa tha mi 'toirt duibh : cha-n ann
mar a bheir an saoghal, a tha mise 'toirt
duibh. Na bitheadh 'ur cridhe fo thriob-
laid, agus na bitheadh eagal air.
28 Chuala sibh mar thubhairt mi ruibh,
Tha mi 'falbh, agus thig mi *rìs* do 'ur
n-ionnsuidh. Nam bitheadh gràdh agaibh
dhomh-sa, bhitheadh aoibhneas oirbh, a
chionn gu-n dubhairt mi, Tha mi 'dol
chum an Athar[i]: oir is mò m'Athair na
mise[k].
29 Agus a nis dh'innis mi dhuibh *so*
roimh dha teachd gu crìch, chum, an uair
a thig e gu crìch, gu-n creideadh sibh.
30 A so suas cha labhair mi mòran ruibh :
oir tha uachdaran an t-saoghail so a'
teachd[m], agus cha-n 'eil ni air bith aige
annam-sa.
31 Ach a chum gu-m bi fios aig an
t-saoghal gur ionmhuinn leam an t-
Athair ; agus mar a thug an t-Athair
àithne dhomh, mar sin tha mi a' dean-
amh[p]. Eiribh, rachamaid á so[q].

## CAIB. XV.

1 *An sòlas a tha aig deisciobluibh Chriosd ;* 9
*an gràdh agus an coimhcheangal a tha eadar*
*iad agus esan.* 18 *Comhfhurtachd fo fhuath*
*agus gheur-leanmhuinn an t-saoghail so.*
26 *Dreuchd an Spioraid Naoimh, agus nan*
*Abstol.*

IS mise an fhìonain fhior, agus is e
m'Athair an treabhaiche.
2 Gach uile gheug annam-sa nach 'eil
a' giùlan toraidh, bheir e air falbh[v] ;
agus gach uile *gheug* a tha 'tabhairt
toraidh, glanaidh e i[w], chum gu-n giùlain
i tuilleadh toraidh.
3 A nis tha sibhse glan tre an fhocal a
labhair mi ruibh[y].
4 Fanaibh annam-sa[z], agus mise ann-
aibh-se. Mar nach urrainn a' gheug toradh
a thoirt uaipe féin, mur fan i 's an fhìon-
ain, cha mhò is urrainn sibhse, mur fan
sibh annam-sa.
5 Is mise an fhìonain, sibhse na geugan :
an ti a dh'fhanas annam-sa agus mise
annsan, bheir esan mòr-thoradh uaith[b];

oir as m'eugmhais-sa[1] cha-n urrainn sibh aon ni a dheanamh.

6 Mur fan neach annam-sa, tha e air a thilgeadh a mach mar ghéig, agus air crìonadh ; agus tionailidh daoine iad[d], agus tilgidh iad 's an teine iad, agus loisgear iad.

7 Ma dh'fhanas sibh annam-sa, agus ma dh' fhanas m' fhocail-sa annaibh-se, iarraidh sibh gach ni a's àill leibh[f], agus nithear dhuibh e.

8 An so tha m' Athair-sa air a ghlòrachadh[g], gu-n toir sibhse mòr-thoradh uaibh ; agus bithidh sibh 'n 'ur deisciobuil dhomh-sa.

9 Mar a ghràdhaich an t-Athair mise, mar sin ghràdhaich mise sibhse[h]: fanaibh ann am ghràdh-sa.

10 Ma choimheadas sibh m'àitheanta[j], fanaidh sibh ann am ghràdh ; mar a choimhead mise àitheanta m'Athar, agus a tha mi a' fantuinn 'n a ghràdh.

11 Na nithe so labhair mi ruibh, chum gu fanadh mo ghairdeachas annaibh, agus gu-m bitheadh 'ur gairdeachas-se làn[m].

12 Is i so m'àithne-sa, gu-n gràdhaich sibhse a chéile[o], mar a ghràdhaich mise sibhse.

13 Gràdh a's mò na so cha-n 'eil aig neach air bith[p], gu-n leigeadh duine 'anam sìos air son a chairdean.

14 Is sibhse mo chairdean-sa[q], ma ni sibh gach ni a tha mi ag àithneadh dhuibh.

15 A so suas cha ghairm mi seirbhisich dhibh ; oir cha-n aithne do'n t-seirbhiseach ciod a tha 'thighearn a' deanamh : ach ghairm mi càirde dhibh ; oir na h-uile nithe a chuala mi o m'Athair, thug mi fios duibhse orra[u].

16 Cha sibhse a thagh mise[v], ach is mise a thagh sibhse, agus dh'orduich[2] mi sibh[w], chum gu rachadh sibh, agus gu-n tugadh sibh a mach toradh, agus gu maireadh 'ur toradh : chum ge b'e ni a dh'iarras sibh air an Athair ann am ainmsa, gu-n toir e dhuibh e.

17 Tha mi 'g àithneadh nan nithe so dhuibh, a chum gu-n gràdhaich sibh a chéile.

18 Ma tha an saoghal 'g 'ur fuathachadh, tha fhios agaibh gu-n d'fhuathaich e mise roimhibh.

19 Nam b'ann de'n t-saoghal sibh[y], ghràdhaicheadh an saoghal a chuid féin : ach do bhrìgh nach ann de'n t-saoghal sibh, ach gu-n do thagh mise sibh as an t-saoghal[z], uime sin tha fuath aig an t-saoghal duibh.

20 Cuimhnichibh am focal a thubhairt mi ruibh[c], Cha-n 'eil an seirbhiseach na's mò na a thighearna. Ma rinn iad geurleanmhuinn ormsa, ni iad geur-leanmhuinn oirbhse mar an ceudna : ma choimhead iad m' fhocal-sa, coimheadaidh iad 'ur *focal-se* mar an ceudna.

21 Ach na nithe so uile ni iad oirbh air

B.C. 33.

1 *dealaichte riumsa.*
a Mat. 24. 9
b caib. 16. 3
c caib. 9. 41
d Mat. 13. 40-42
e Seum. 4. 17
f caib. 14. 13, 14
g Mat. 5. 16
h caib. 17. 23, 24, 26
i Salm 69. 4
j caib. 14. 15, 21-23
k caib. 14. 17
l 1 Eoin 5. 6
m caib. 16. 24 Ròm. 5. 11 1 Pead. 1. 8
n Gnio. 1. 8 2 Pead. 1. 16-18 1 Eoin 1. 1, 2
o caib. 13. 34
p caib. 10. 11, 15 Ròm. 5. 6-8
q Mat. 12. 50
r Mat. 11. 6
s caib. 9. 22 12. 42
t Gnio. 9. 1, 2 26. 9-14
u caib. 17. 26 Mat. 13. 11
v caib. 6. 70 1 Eoin 4. 10, 19
2 *shònruich.*
w Mat. 10. 1-5 Eph. 2. 10
x caib. 15. 21 1 Tim. 1. 13
y 1 Eoin 4. 5
z caib. 17. 14-16
a caib. 7. 39 14. 16, 26
b Gnio. 2. 33
c caib. 13. 16 Mat. 10. 24 Luc. 6. 40
d Sech. 12. 10 Gnio. 2. 33
e caib. 15. 22-25 Ròm. 3. 20 7. 9
f Isa. 42. 21 Ròm. 1. 17

son m'ainme-sa[a], do bhrìgh nach aithne dhoibh esan a chuir uaith mi[b].

22 Mur bithinn-sa air teachd, agus air labhairt riu, cha bhitheadh peacadh aca[c]: ach a nis cha-n 'eil leithsgeul am peacaidh aca[e].

23 An ti aig am bheil fuath dhomh-sa, tha fuath aige do m'Athair mar an ceudna.

24 Mur bithinn-sa air deanamh nan oibre 'n am measg nach d' rinn aon neach eile, cha bhitheadh peacadh aca : ach a nis chunnaic iad, agus dh'fhuathaich iad araon mise agus m'Athair.

25 Ach *rinneadh so* chum gu-n coimhliontadh am focal a tha sgrìobhta 'n an lagh féin, Dh'fhuathaich iad mi gun aobhar[i].

26 Ach an uair a thig an Comhfhurtair[k], a chuireas mise do 'ur ionnsuidh o'n Athair, Spiorad na fìrinn, a tha 'teachd a mach o an Athair, ni esan fianuis mu m' thimchioll-sa[l].

27 Agus ni sibhse fianuis mar an ceudna[n], do bhrìgh gu bheil sibh maille rium o thùs.

## CAIB. XVI.

*1 Thug Criosd comhfhurtachd d'a dheisciobluibh an aghaidh trioblaid le gealladh an Spioraid Naoimh, agus 'aiseirigh féin agus a dhol suas air nèamh ; 23 thug e cinnte dhoibh gu-m bi na h-urnuighean a nithear 'n a ainm-san taitneach d'a Athair.*

NA nithe so labhair mi ruibh, chum nach faigheadh sibh oilbheum[r].

2 Cuiridh iad as an t-sionagog sibh[s]: seadh, thig an uair, ge b'e neach a mharbhas sibh[t], gu-n saoil e gu bheil e 'deanamh seirbhis do Dhia.

3 Agus ni iad na nithe so, do bhrìgh nach aithne dhoibh an t-Athair, no mise[x].

4 Ach dh'innis mi na nithe so dhuibh, chum an uair a thig an t-àm, gu-n cuimhnich sibh gu-n d'innis mi dhuibh iad. Ach cha dubhairt mi na nithe so ruibh o thùs, do bhrìgh gu robh mi maille ruibh.

5 Ach a nis tha mi 'dol chum an ti a chuir uaith mi ; agus cha-n 'eil a h-aon agaibh-se a' feòraich dhiom, C'àit am bheil thu 'dol ?

6 Ach a chionn gu-n dubhairt mi na nithe so ruibh, lìon do-bhròn 'ur cridhe.

7 Gidheadh tha mi ag innseadh dhuibh na fìrinn, Is buannachd dhuibh mise a dh'fhalbh : oir mur fàlbh mi, cha tig an Comhfhurtair do 'ur n-ionnsuidh-se[a]; ach ma dh'fhalbhas mi, cuiridh mi esan do 'ur n-ionnsuidh[b].

8 Agus an uair a thig esan, bheir e dearbh-shoilleireachd do'n t-saoghal mu pheacadh[d], agus mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas ;

9 Mu pheacadh, do bhrìgh nach 'eil iad a' creidsinn annam-sa[e];

10 Mu fhìreantachd[f], do bhrìgh gu

bheil mi 'dol a dh'ionnsuidh m'Athar,
agus nach faic sibh na's mò mi ;
11 Mu bhreitheanas[a], a chionn gu bheil
uachdaran an t-saoghail so air a dhìt-
eadh[b].
12 Tha mòran nithe agam fathast ri
ràdh ruibh, ach cha-n urrainn sibh an
giùlan an tràth so[c].
13 Ach an uair a thig esan, Spiorad na
fìrinn, treòraichidh e sibh chum gach uile
fhìrinn[e]: oir cha labhair e uaith féin :
ach labhraidh e na h-uile nithe a chluinn-
eas e : agus foillsichidh e dhuibh-se nithe
a tha ri teachd[g].
14 Bheir esan glòir dhomh-sa : oir
gheibh e de m' chuid-sa, agus nochdaidh
e dhuibh-se e[h].
15 Na h-uile nithe a tha aig an Athair,
is leam-sa iad : air an aobhar so thubhairt
mi, gu faigh e de m' chuid-sa, agus nochd-
aidh e dhuibh-se e.
16 Tamull beag agus cha-n fhaic sibh
mi ; agus a rìs, tamull beag agus chi sibh
mi[i], do bhrìgh gu bheil mi 'dol chum an
Athar.
17 An sin thubhairt *cuid* d'a dheiscio-
bluibh eatorra féin, Ciod e so a tha e ag
ràdh ruinn, Tamull beag agus cha-n fhaic
sibh mi : agus a rìs, tamull beag agus chi
sibh mi : agus, Do bhrìgh gu bheil mi 'dol
chum an Athar ?
18 Air an aobhar sin thubhairt iad,
Ciod e so a tha e ag ràdh, Tamull beag ?
Cha-n 'eil sinne a' tuigsinn ciod a tha e
ag ràdh.
19 A nis dh'aithnich Iosa[m] gu robh toil
aca fheòraich dheth, agus thubhairt e riu,
Am bheil sibh a' feòraich 'n 'ur measg
féin mar a thubhairt mi, Tamull beag
agus cha-n fhaic sibh mi : agus a rìs,
tamull beag agus chi sibh mi ?
20 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
ruibh, gu-n dean sibhse gul agus caoidh,
ach ni an saoghal gairdeachas[p]: agus
bithidh sibhse do-bhrònach, ach pillear
'ur bròn gu gairdeachas[q].
21 'N uair a bhitheas bean ri saothair
chloinne, bithidh i fo dhoilgheas, chionn
gu bheil a h-uair air teachd : ach an uair
a bheireas i an leanabh, cha chuimhnich
i a h-àmhghar na's mò, tre aoibhneas gu-n
d' rugadh duine chum an t-saoghail.
22 Agus tha nis uime sin doilgheas
oirbh-se : ach chi mise a rìs sibh, agus ni
'ur cridhe gairdeachas[u], agus 'ur gaird-
eachas cha bhuin neach air bith uaibh.
23 Agus air an là sin cha-n fheòraich
sibh ni air bith dhiom-sa : Gu deimhin
deimhin tha mi ag ràdh ruibh, Ge b'e
nithe a dh'iarras sibh air an Athair ann
am ainm-sa, gu-n toir e dhuibh iad.
24 Gus a so cha d'iarr sibh ni air bith
ann am ainm-sa : iarraibh, agus gheibh
sibh[y], chum gu-m bi 'ur n-aoibhneas
làn[z].
25 Na nithe so labhair mi ruibh ann
am briathraibh dorcha : ach thig an uair

B.C. 33.

[a] Gnio. 17. 31
Ròm. 2. 2
[b] caib. 12. 31
[c] 1 Cor. 3. 1, 2
Eabh. 5. 12
[d] caib. 14. 21, 23
[e] caib. 14. 26
[f] caib. 17. 8
[g] Tais. 1. 1, 19
[h] caib. 15. 26
[i] caib. 20. 19, 20
[j] Mat. 26. 31
Marc. 14. 27
[k] caib. 8. 29
Isa. 50. 7, 9
[l] caib. 14. 27
[m] Mat. 9. 4
[n] caib. 15. 19-21
2 Tim. 3. 12
[o] caib. 12. 31
[p] Mat. 27. 39-43
[q] Gnio. 2. 46, 47
[r] caib. 12. 23
13. 32
[s] caib. 5. 21-27
[t] caib. 10. 28
[u] caib. 20. 19, 20
Luc. 24. 40, 41, 52
Gnio. 13. 52
[v] 1 Eoin 5. 20
[w] caib. 13. 31, 32
[x] caib. 19. 30
2 Tim. 4. 7
[y] Mat. 7. 7, 8
Seum. 4. 2, 3
[z] caib. 15. 11
[a] rann 26
Salm 22. 22

anns nach labhair mi na's mò ruibh ann
am briathraibh dorcha, ach innsidh mi
gu soilleir mu an Athair dhuibh.
26 Anns an là sin iarraidh sibh a'm'
ainm-sa : agus cha-n 'eil mi ag ràdh
ruibh, gu-n guidh mi an t-Athair air 'ur
son :
27 Oir is toigh leis an Athair féin sibh[d],
air son gu-n d' thug sibh gràdh dhomh-
sa, agus gu-n do chreid sibh gur ann o
Dhia a thàinig mi[f].
28 Thàinig mi mach o an Athair, agus
tha mi air teachd chum an t-saoghail : a
rìs, tha mi 'fàgail an t-saoghail, agus a'
dol chum an Athar.
29 Thubhairt a dheisciobuil ris, Feuch,
a nis tha thu 'labhairt gu soilleir, agus
cha-n 'eil thu 'labhairt cosamhlachd air
bith.
30 A nis tha fhios againn gur aithne
dhuit na h-uile nithe, agus nach feum thu
duine air bith a dh'fheòraich dhìot : air a
shon so tha sinn a' creidsinn gur ann o
Dhia a thàinig thu.
31 Fhreagair Iosa iad, Am bheil sibh a
nis a' creidsinn ?
32 Feuch, thig an t-àm, seadh, tha e
cheana air teachd, anns an sgapar o 'chéile
sibh[j], gach aon g'a ionad féin, agus am
fàg sibh mise a'm' aonar[k]: gidheadh cha-n
'eil mise a'm' aonar, oir tha an t-Athair
maille rium.
33 Na nithe so labhair mi ruibh, chum
gu-m bitheadh sìth agaibh annam-sa[l].
Anns an t - saoghal bithidh àmhghar
agaibh[n]: ach bitheadh deadh mhisneach
agaibh, thug mise buaidh air an t-saoghal[o].

## CAIB. XVII.

1 *Tha Criosd a' deanamh urnuigh r'a Athair gu-n glòraicheadh se e,* 6 *gu-n coimheadadh e 'Abstoil,* 11 *ann an aonachd,* 17 *agus anns an fhìrinn :* 20 *gu-n glòraicheadh e iad, agus na h-uile chreidich maille ris féin air nèamh.*

LABHAIR Iosa na briathra so ; agus
thog e suas a shùilean gu nèamh,
agus thubhairt e, Athair, thàinig an uair[r];
glòraich do Mhac, chum gu-n glòraich do
Mhac thusa mar an ceudna :
2 Chum, mar a thug thu cumhachd dha
air gach feòil[s], na h - uile a thug thu
dha, gu-n tugadh esan dhoibh a' bheatha
mhaireannach[t].
3 Agus is i so a' bheatha mhaireann-
ach, eòlas a bhi aca ortsa an t-aon Dia
fìor[v], agus air Iosa Criosd a chuir thu
uait.
4 Ghlòraich mise thusa air thalamh[w]:
chrìochnaich mi an obair a thug thu
dhomh r'a dheanamh[x].
5 Agus a nis, Athair, glòraich thusa
mise maille riut féin, leis a' ghlòir a bha
agam maille riut mu-n robh an saoghal
ann.
6 Dh' fhoillsich mise d'ainm[a] do na
daoinibh a thug thu dhomh as an t-saogh-

al[a]: Lu leatsa iad, agus thug thu dhomh-
sa iad ; agus choimhead iad d'fhocal.
7 A nis thuig iad gur ann uait a tha na
h-uile nithe, a thug thu dhomh-sa.
8 Oir thug mi dhoibh na briathran a
thug thusa dhomh ; agus ghabh siad iad,
agus thuig iad gu fìrinneach gur ann uait-
sa 'thàinig mi[c], agus chreid iad gu-n do
chuir thu uait mi.
9 Air an sonsan tha mi 'guidhe[e]: cha-n
'eil mi 'guidhe air son an t-saoghail, ach
air son na muinntir sin a thug thu dhomh,
oir is leatsa iad.
10 Agus is leatsa na h-uile nithe a's
leamsa, agus is leamsa na nithe a's
leatsa[g]; agus tha mi air mo ghlòrachadh
annta[h].
11 Agus a nis cha-n 'eil mise na's mò
anns an t-saoghal, ach tha iadsan 's an
t-saoghal, agus tha mise a' teachd a
d'ionnsuidh-sa. Athair naoimh, coimh-
ead iadsan tre [1]d'ainm[j], a thug thu
dhomh-sa, chum gu-m bi iad 'n an aon[k],
mar *tha* sinne.
12 Am feadh a bha mise maille riu anns
an t-saoghal, choimhead mi iad tre
d'ainm-sa: ghléidh mi a' mhuinntir a
thug thu dhomh, agus cha do chailleadh
a h-aon diubh[l], ach mac an sgrios[m]:
chum gu-m bitheadh an sgrìobtuir air a
choimhlionadh[o].
13 Agus a nis tha mi 'teachd a d'ionn-
suidh-sa ; agus tha mi 'labhairt nan nithe
so anns an t-saoghal, a chum gu-m bitheadh
mo ghairdeachas aca air a choimhlionadh
annta[p].
14 Thug mi d'fhocal dhoibh ; agus thug
an saoghal fuath dhoibh, air son nach
ann de'n t-saoghal iad, mar nach 'eil mise
de'n t-saoghal.
15 Cha-n 'eil mi 'guidhe gu-n tugadh
tu as an t-saoghal iad, ach gu-n coimh-
eadadh tu o'n olc iad[s].
16 Cha-n 'eil iadsan de'n t-saoghal,
mar nach 'eil mise de'n t-saoghal.
17 Naomhaich iad troimh an fhìrinn[u]:
is e d'fhocal-sa an fhìrinn.
18 Mar a chuir thusa mise chum an
t-saoghail, mar sin chuir mise iadsan chum
an t-saoghail.
19 Agus air an sonsan tha mise 'g am
naomhachadh féin[w], chum gu-m bi iad-
san mar an ceudna air an naomhachadh
troimh an fhìrinn.
20 Agus cha-n 'eil mi 'guidhe air an
sonsan a mhàin, ach mar an ceudna air
son na muinntir sin a chreideas annam-sa
troimh am focal-san :
21 Chum gu-m bi iad uile 'n an aon[y];
chum mar *tha* thusa, Athair, annam-sa,
agus mise annad-sa, gu-m bi iadsan mar
an ceudna 'n an aon annainne ; chum gu-n
creid an saoghal gu-n do chuir thusa uait
mi.
22 Agus thug mise dhoibhsan a' ghlòir
a thug thusa dhomh-sa[b], chum gu-m bi iad
'n an aon, mar tha sinne 'n ar n-aon ;

B.C. 33.

a rann. 2, 9, 11
caib. 10. 29
b caib. 14. 20, 23
c caib. 16. 27, 30
d 1 Tes. 4. 17
e Luc. 22. 32
1 Eoin 2. 1
f caib. 12. 26
g caib. 16. 15
h Phil. 1. 20
i Gal. 2. 20
1 *ann ad ainm.*
j 1 Pead. 1. 5
Iud. 24
k caib. 10. 30
l caib. 18. 9
m caib. 6. 70
n 2 Sam. 15. 23
o Salm 109. 8
Gnio. 1. 20
p caib. 15. 11
1 Eoin 1. 4
q Mat. 26. 47, &c.
Marc. 14. 43, &c.
Luc. 22. 47, &c.
r caib. 10. 17, 18
Gnà. 2. 28
s 2 Tes. 3. 3
t caib. 19. 19
Mat. 2. 23
u Gnio. 15. 9
Eph. 5. 26
2 Tes. 2. 13
v Salm 40. 14
w 1 Cor. 1. 2, 30
x Isa. 53. 6
y caib. 10. 16
Ròm. 12. 5
z caib. 17. 12
a Mat. 26. 51, &c.
Marc. 14. 47
Luc. 22. 49, 50
b caib. 1. 16
16. 14
2 Cor. 3. 18
1 Eoin 1. 3
3. 2

23 Mise annta-san[b], agus thusa annam-
sa, chum gu-n deanar coimhlionta iad
ann an aon ; agus a chum gu-m bi fios aig
an t-saoghal gu-n do chuir thusa uait mi,
agus gu-n do ghràdhaich thu iadsan, mar
a ghràdhaich thu mise.
24 Athair, is àill leam an dream a thug
thu dhomh, gu-m bi iad maille rium, far
am bheil mi[d]; chum gu faic iad mo
ghlòir a thug thu dhomh[f]: oir ghràdh-
aich thusa mi mu-n do leagadh bunaitean
an domhain.
25 Athair chothromaich, cha b'aithne
do'n t-saoghal thusa : ach b'aithne dhomh-
sa thu, agus thuig iad so gu-n do chuir
thusa uait mi.
26 Agus dh' fhoillsich mise d' ainm
dhoibh, agus foillsichidh mi *e*, chum gu-m
bi an gràdh leis an do ghràdhaich thu
mise, annta-san, agus mise annta[i].

## CAIB. XVIII.

1 *Bhrath Iudas Iosa.* 6 *Thuit na maoir air an talamh.* 10 *Ghearr Peadar cluas Mhalchuis dheth.* 12 *Ghlac na maoir Iosa, agus thug iad gu Annas agus Caiaphas e.* 15 *Aicheadh Pheadair.*

NUAIR a labhair Iosa na briathra so,
chaidh e maille r'a dheisciobluibh
thairis air sruth Chedroin[n], far an robh
lios, do an deachaidh e féin agus a dheis-
ciobuil.
2 Agus b'aithne do Iudas, a bhrath esan,
an t-àit : oir thàinig Iosa gu tric an sin
maille r'a dheisciobluibh.
3 An sin air do Iudas buidheann agus
maoir fhaotainn o na h-àrd-shagairt agus
na Phairisich[q], thàinig e do'n àite sin
le leusaibh, agus lòchranaibh, agus arm-
aibh.
4 Uime sin air do Iosa fios a bhi aige
air na h-uile nithibh a bha gu teachd air[r]
chaidh e mach, agus thubhairt e riu, Cò
tha sibh ag iarraidh ?
5 Fhreagair iadsan e, Iosa o Nasaret[t],
Thubhairt Iosa riu, Is mise *e*. Agus sheas
mar an ceudna Iudas, a bhrath esan,
maille riu.
6 An sin co luath 's a thubhairt e riu,
Is mise e, chaidh iad air an ais, agus thuit
iad air an làr[v].
7 An sin dh'fheòraich e dhiubh a rìs,
Cò tha sibh ag iarraidh ? Thubhairt iad-
san, Iosa o Nasaret.
8 Fhreagair Iosa, Thubhairt mi ruibh
gur mise e. Uime sin ma's mise 'tha sibh
ag iarraidh, leigibh leo sin falbh[x]:
9 Chum gu-n coimhliontadh am focal
a labhair e, An dream a thug thu dhomh,
cha do chaill mi aon diubh[z].
10 An sin air do Shimon Peadar claidh-
eamh a bhi aige, tharruing se e[a], agus
bhuail e òglach an àrd-shagairt, agus
ghearr e a' chluas dheas deth. Agus b'e
ainm an òglaich Malchus.
11 An sin thubhairt Iosa ri Peadar,
Cuir do chlaidheamh 's an truaill : an

cupan a thug m'Athair dhomh-sa[a], nach òl mi e?

12 An sin rug a' bhuidheann, agus an ceannard, agus maoir nan Iudhach air Iosa, agus cheangail iad e,

13 Agus thug iad leo e air tùs gu Annas[c]; (oir b'esan athair-céile Chaiaphais, a bha 'n a àrd-shagart air a' bhliadhna sin.)

14 A nis b'e Caiaphas a thug comhairle do na h-Iudhaich, gu-m b'iomchuidh gu faigheadh aon duine bàs air son an t-sluaigh[e].

15 Agus lean Simon Peadar agus deisciobul eile Iosa. B'aithne do'n àrd-shagart an deisciobul sin, agus chaidh e steach maille ri Iosa do chùirt an àrd-shagairt.

16 Ach sheas Peadar aig an dorus an leth muigh. Uime sin chaidh an deisciobul sin eile a b'aithne do'n àrd-shagart a mach, agus labhair e ris a' bhan-dorsair, agus thug e Peadar a steach.

17 An sin thubhairt a' bhanoglach a bha 'gleidheadh an doruis ri Peadar, Nach ann de dheisciobluibh an duine so thusa mar an ceudna? thubhairt esan, Cha-n ann.

18 Agus bha na seirbhisich agus na maoir 'n an seasamh, air dhoibh teine guail a chur a suas, oir bha'm fuachd ann, agus bha iad 'g an garadh féin: agus bha Peadar 'n a sheasamh maille riu, agus 'g a gharadh féin.

19 An sin dh'fhiosraich an t-àrd-shagart de Iosa mu thimchioll a dheisciobul, agus mu thimchioll a theagaisg.

20 Fhreagair Iosa e, Labhair mise gu follaiseach ris an t-saoghal[k]; theagaisg mi a ghnàth anns an t-sionagog, agus anns an teampull, far am bheil na h-Iudhaich a' cruinneachadh as gach àit; agus 'am folach cha do labhair mi ni air bith[l].

21 C'ar son a tha thu 'fiosrachadh dhiomsa? Feòraich dhiubh-san a chuala, ciod a thubhairt mi riu: feuch, tha fhios aca-san ciod a thubhairt mi.

22 Agus an uair a thubhairt e na nithe so, bhuail aon de na maoir, a bha 'n a sheasamh a làthair, a bhas air Iosa[o], ag ràdh, An ann mar so a fhreagras tu an t-àrd-shagart?

23 Fhreagair Iosa e, Ma labhair mi gu h-olc, dean fianuis air an olc: ach ma's ann gu maith, c'ar son a tha thu 'g am bhualadh[p]?

24 (A nis chuir Annas e ceangailte gu Caiaphas an t-àrd-shagart.)

25 Agus bha Simon Peadar 'n a sheasamh agus 'g a gharadh[q]: Uime sin thubhairt iad ris, Nach aon d'a dheisciobluibh thusa mar an ceudna? Dh'àicheadh esan, agus thubhairt e, Cha mhi.

26 Thubhairt aon de sheirbhisich an àrd-shagairt, (caraid do'n fhear de'n ghearr Peadar a chluas,) Nach faca mise thu 's an lios maille ris?

B.C. 33.

a Mat. 20. 22; 26. 39, 42
b Mat. 27. 2
1 's e sin, *tigh an uachdarain.*
c Luc. 3. 2
d Gnio. 10. 28
e caib. 11. 49, 50
f Gen. 49. 10; Ese. 21. 27
g Mat. 20. 19; Luc. 18. 32, 33
h caib. 19. 11; Gnio. 3. 13
i 1 Tim. 6. 13
j caib. 6. 15; Salm 45. 3, 6; Isa. 9. 6, 7; Dan. 2. 44; 7. 14; Ròm. 14. 17; Col. 1. 13
k caib. 7. 14, 26, 28; 8. 2; Luc. 4. 15
l Gnio. 26. 26
m Isa. 55. 4; Tais. 1. 5; 3. 14
n caib. 8. 47; 1 Eoin 4. 6
o Iob 16. 10; Ier. 20. 2; Gnio. 23. 2, 3
p 1 Pead. 2. 19-23
q Mat. 26. 71-75

27 An sin dh'àicheadh Peadar a rìs, agus air ball ghoir an coileach.

28 An sin thug iad Iosa[b] o Chaiaphas gu àit a' bhreitheanais[1]: agus b'i a' mhaduinn a bh'ann, agus cha deachaidh iad féin do àit a' bhreitheanais, chum nach bitheadh iad air an salachadh[d]; ach gu-n itheadh iad a' chàisg.

29 An sin chaidh Pilat a mach d'an ionnsuidh-san, agus thubhairt e, Ciod a' chasaid a tha sibh a' toirt an aghaidh an duine so?

30 Fhreagair iadsan agus thubhairt iad ris, Mur b'fhear droch-bheairt e, cha tugamaid thairis dhuit-sa e.

31 An sin thubhairt Pilat riu, Gabhaibh-se e, agus thugaibh breth air a réir 'ur lagha féin. An sin thubhairt na h-Iudhaich ris, Cha-n 'eil e ceaduichte dhuinne neach air bith a chur gu bàs[f]:

32 Chum gu-m bitheadh focal Iosa air a choimhlionadh, a labhair e, a' ciallachadh ciod a' ghnè bàis a bha e gu fhaotainn[g].

33 An sin chaidh Pilat a steach a rìs do àit a' bhreitheanais, agus ghairm e Iosa, agus thubhairt e ris, An tusa Rìgh nan Iudhach?

34 Fhreagair Iosa e, Am bheil thu ag ràdh so uait féin, no an d'innis *daoine* eile dhuit e mu m' thimchioll-sa?

35 Fhreagair Pilat, An Iudhach mise? Thug do chinneach féin, agus na h-àrd-shagairt thairis dhomh-sa thu[h]: ciod a rinn thu?

36 Fhreagair Iosa[i], Cha-n ann de'n t-saoghal so tha mo rìoghachd-sa[j]: nam b'ann de'n t-saoghal so bhitheadh mo rìoghachd, dheanadh mo sheirbhisich cogadh, chum nach tugtadh thairis do na h-Iudhaich mi: ach a nis cha-n ann o so tha mo rìoghachd.

37 Air an aobhar sin thubhairt Pilat ris, An rìgh thu ma seadh? Fhreagair Iosa, Thubhairt thusa gur rìgh mi. 'S ann chum na crìche so a rugadh mi, agus chum na crìche so thàinig mi do'n t-saoghal, chum gu-n deanainn fianuis do'n fhìrinn[m]. Gach neach a tha air taobh na fìrinn, éisdidh e ri m' ghuth-sa[n].

38 Thubhairt Pilat ris, Ciod i an fhìrinn? Agus air dha so a ràdh, chaidh e mach a rìs chum nan Iudhach, agus thubhairt e riu, Cha-n 'eil mise a' faotainn coire air bith ann.

39 Ach tha gnàth agaibh-se gu-n leiginn as duine dhuibh air a' chàisg: uime sin an àill leibh mi a leigeadh rìgh nan Iudhach fa sgaoil duibh?

40 An sin ghlaodh iadsan uile, ag ràdh, Cha-n e an duine so, ach Barabas. A nis b'fhear-reubainn Barabas.

## CAIB. XIX.

1 *Chaidh Criosd a sgiùrsadh, a chrùnadh droighinn, agus a bhualadh.* 4 *Bha Pilat togarrach a leigeadh fa sgaoil, ach air dha 'bhi air 'aomadh le gàraich nan Iudhach,*

*thug e thairis e gu bhi air a cheusadh.* 23
*Thilg iad croinn air 'eudach.*

AN sin air an aobhar sin ghlac Pilat Iosa, agus sgiùrs se e[b].

2 Agus dh'fhigh na saighdearan crùn droighinn, agus chuir iad air a cheann e, agus chuir iad falluinn phurpuir uime,

3 Agus thubhairt iad, Fàilte ort, a rìgh nan Iudhach! agus bhuail iad le'm basaibh e.

4 An sin chaidh Pilat a mach a rìs, agus thubhairt e riu, Feuch, tha mi 'g a thoirt a mach do 'ur n-ionnsuidh, chum gu-m bi fios agaibh nach 'eil mise 'faotainn coire sam bith ann[d].

5 An sin thàinig Iosa mach, agus an crùn droighinn air, agus an fhalluinn phurpuir uime. Agus thubhairt *Pilat* riu, Feuch an duine!

6 Uime sin, an uair a chunnaic na h-àrd-shagairt agus na maoir e, ghlaodh iad, ag ràdh, Ceus *e*, ceus *e*. Thubhairt Pilat riu, Gabhaibh-se e, agus ceusaibh *e*: oir cha-n 'eil mise a' faotainn coire sam bith ann.

7 Fhreagair na h-Iudhaich e, Tha lagh againne, agus a réir ar lagha-ne is còir a chur gu bàs[e], air son gu-n d'rinn e Mac Dhé dheth féin[f].

8 Uime sin an uair a chuala Pilat a' chainnt sin, bu mhòid a bha dh'eagal air;

9 Agus chaidh e steach a rìs do àit a' bhreitheanais, agus thubhairt e ri Iosa, Cia as duit? ach cha d' thug Iosa freagradh dha[h].

10 An sin thubhairt Pilat ris, Nach labhair thu riumsa? nach 'eil fhios agad gu bheil cumhachd agam-sa do cheusadh, agus gu bheil cumhachd agam do chur fa sgaoil?

11 Fhreagair Iosa, Cha bhitheadh cumhachd air bith agad a'm' aghaidh-sa, mur tugtadh dhuit o'n àird e[j]; air an aobhar sin an ti a thug mise thairis dhuit, tha aige-san am peacadh a's mò.

12 Agus o sin suas dh'iarr Pilat a chur fa sgaoil: ach ghlaodh na h-Iudhaich, ag ràdh, Ma leigeas tu am fear so fa sgaoil, cha charaid do Cheasar thu: ge b'e neach a tha 'g a dheanamh féin 'n a rìgh, tha e 'labhairt an aghaidh Cheasair[n].

13 Uime sin an uair a chuala Pilat a' chainnt sin, thug e mach Iosa, agus shuidh e air a' chaithir-bhreitheanais, anns an ionad ris an abrar an Leac-ùrlar, ach anns an Eabhra, Gabata.

14 Agus b'e là ulluchaidh na càisge e[o], agus mu thimchioll na seathamh uaire: agus thubhairt e ris na h-Iudhaich, Feuch 'ur rìgh!

15 Ach ghlaodh iadsan a mach, Beir uainn, beir uainn, ceus e. Thubhairt Pilat riu, An ceus mi 'ur rìgh-se? Fhreagair na h-àrd-shagairt, Cha-n 'eil rìgh againne ach Ceasar.

16 An sin air an aobhar sin thug e thairis dhoibh e, gu bhi air a cheusadh. Agus ghlac iad Iosa, agus thug iad leo e.

17 Agus chaidh e mach[a], a' giùlan a chroinn-cheusaidh, do'n ionad d'an goirear *àit* a' chloiginn, d'an ainm 's an Eabhra, Golgota.

18 An sin cheus iad e[c], agus dithis eile maille ris, fear air gach taobh, agus Iosa 's a' mheadhon.

19 Agus sgrìobh Pilat mar an ceudna tiodal, agus chuir e air a' chrann-cheusaidh e. Agus b'e an sgrìobhadh, IOSA O NASARET[1], RIGH NAN IUDHACH.

20 Uime sin leugh mòran de na h-Iudhaich an tiodal so: oir bha'n t-àit anns an do cheusadh Iosa fagus do'n bhaile: agus bha an sgrìobhadh 'an Eabhra, 'an Gréigis, agus 'an Laidin.

21 An sin thubhairt àrd-shagairt nan Iudhach ri Pilat, Na sgrìobh, Rìgh nan Iudhach; ach gu-n dubhairt e féin, Is mi rìgh nan Iudhach.

22 Fhreagair Pilat, An ni a sgrìobh mi, sgrìobh mi e.

23 An sin an uair a cheus na saighdearan Iosa, ghlac iad a thrusgan, (agus rinn iad ceithir earrannan *dheth*, earrann do gach saighdear,) agus *a* chòta mar an ceudna: agus bha'n còta gun fhuaigheal, air 'fhigheadh o 'bhràigh sìos gu h-iomlan[g].

24 Thubhairt iad uime sin eatorra féin, Na reubamaid e, ach tilgeamaid croinn air, cò aig a bhitheas e: chum gu-n coimhliontadh an sgrìobtuir, a tha 'g ràdh, Roinn iad mo thrusgan eatorra, agus thilg iad croinn air mo bhrat[i]. Air an aobhar sin rinn na saighdearan na nithe so.

25 A nis sheas làimh ri crann-ceusaidh Iosa, a mhàthair, agus piuthar a mhàthar, Muire *bean* Chleophais, agus Muire[2] Magdalen[k].

26 Uime sin an uair a chunnaic Iosa a mhàthair, agus an deisciobul a b'ionmhuinn leis[l] 'n a sheasamh a làthair, thubhairt e r'a mhàthair, A bhean, feuch do mhac[m]!

27 An sin thubhairt e ris an deisciobul, Feuch do mhàthair! Agus o'n àm sin a mach thug an deisciobul *sin* leis i d'a thigh féin.

28 An déigh so air do Iosa fios a bhi aige gu-n robh na h-uile nithe a nis air an crìochnachadh, chum gu-n coimhliontadh an sgrìobtuir[p], thubhairt e, Tha tart orm.

29 A nis bha an sin soitheach làn a dh' fhìon-geur: agus air dhoibh-san spong a lìonadh de'n fhìon-gheur, agus a chur air hisop, shìn iad chum a bheoil e.

30 An sin an uair a ghabh Iosa am fìon-geur, thubhairt e, Tha e crìochnaichte[q]: agus air cromadh a chinn da, thug e suas *a* spiorad.

31 An sin chum nach fanadh na cuirp

B.C. 33.

[a] Eabh. 13. 11-13
[b] Mat. 27. 26, &c. Marc. 15. 15, &c.
[c] Mat. 27. 35-38 Marc. 15. 24-28 Luc. 23. 33, 34, 38
[1] *an Nasarach.*
[d] caib. 18. 38
[e] Lebh. 24. 16
[f] caib. 5. 18 10. 33
[g] Ecs. 39. 22
[h] Isa. 53. 7 Mat. 27. 12, 14
[i] Salm 22. 18
[j] Ròm. 13. 1
[2] *o Mhagdala.*
[k] Luc. 24. 18
[l] caib. 13. 23
[m] caib. 2. 4
[n] Luc. 23. 2
[o] Mat. 27. 62
[p] Salm 69. 21
[q] caib. 17. 4 Eabh. 9. 22-28 10. 1-14

air a' chrann-cheusaidh air an t-sàbaid[a], a chionn gu-m b'e là an ulluchaidh a bha ann, (oir bu là mòr an là sàbaid sin[c],) dh'iarr na h-Iudhaich air Pilat gu-n rachadh an luirgnean a bhriseadh, agus gu-n tugtadh air falbh iad.

32 An sin thàinig na saighdearan, agus bhris iad luirgnean a' cheud fhir, agus luirgnean an fhir eile, a cheusadh maille ris.

33 Ach air dhoibh teachd chum Iosa, an uair a chunnaic iad gu-n robh e cheana marbh, cha do bhris iad a luirgne-san.

34 Ach lot fear de na saighdearaibh a thaobh le sleagh, agus air ball thàinig a mach fuil agus uisge[e].

35 Agus thug an ti a chunnaic *sin* fianuis[f], agus tha 'fhianuis fìrinneach: agus tha fhios aige gu bheil e 'labhairt na fìrinn, chum gu-n creideadh sibhse.

36 Oir rinneadh na nithe so chum gu-n coimhliontadh an sgrìobtuir, Cha bhrisear cnàimh dheth[g].

37 Agus a rìs tha sgrìobtuir eile ag ràdh, Amhaircidh iad airsan a lot iad[i].

38 'N a dhéigh so, dh'iarr Ioseph o Arimatea, (a bha 'n a dheisciobul aig Iosa, ach 'am folach air eagal nan Iudhach[j],) air Pilat comas corp Iosa a thoirt leis: agus leig Pilat *sin* leis. Thàinig e air an aobhar sin, agus thug e leis corp Iosa.

39 Thàinig mar an ceudna Nicodemus[k], (a thàinig air tùs gu Iosa 's an oidhche,) agus thug e leis mu thimchioll ceud punnd a mhirr agus a dh'aloes air am measgadh feadh a chéile[l].

40 An sin ghabh iad corp Iosa, agus cheangail iad e ann an lìon-eudaichibh[m], maille ris an spìosraidh mar is gnàth leis na h-Iudhaich adhlacadh a dheanamh.

41 A nis bha lios anns an àite 's an do cheusadh e; agus anns an lios uaigh nuadh, anns nach do chuireadh aon duine riamh.

42 Air an aobhar sin, air son ulluchaidh *càisge* nan Iudhach, do bhrìgh gu-n robh an uaigh am fagus, chuir iad Iosa an sin[p].

## CAIB. XX.

1 *Thàinig Muire chum na h-uaighe;* 3 *agus Peadar agus Eoin, agus iad gun fhios aca air aiseirigh Chriosd.* 14 *Dh'fhoillsicheadh Criosd do Mhuire Magdalen,* 19 *agus d'a dheisciobluibh.* 24 *Mi-chreidimh agus aidmheil Thomais.*

AIR a' cheud là de'n t-seachduin thàinig Muire Magdalen gu moch[s], agus an dorchadas fathast ann, chum na h-uaighe, agus chunnaic i a' chlach air a togail o'n uaigh.

2 Ruith i an sin, agus thàinig i gu Simon Peadar, agus gus an deisciobul eile a b'ionmhuinn le Iosa[v], agus thubhairt i riu, Thug iad leo an Tighearn' as an uaigh, agus cha-n 'eil fhios againn c'àit an do chuir iad e.

3 Uime sin chaidh Peadar a mach[b], agus an deisciobul sin eile, agus thàinig iad chum na h-uaighe.

4 Agus ruith iad 'n an dithis cuideachd: agus ruith an deisciobul eile na bu luaithe na Peadar, agus thàinig e air tùs chum na h-uaighe.

5 Agus air cromadh sìos da, chunnaic e 'n lìon-eudach 'n a luidhe; gidheadh cha deachaidh e steach.

6 An sin thàinig Simon Peadar 'g a leantuinn, agus chaidh e steach do'n uaigh, agus chunnaic e 'n lìon-eudach 'n a luidhe;

7 Agus an nèapaicin[d] a bha m'a cheann, cha-n ann 'n a luidhe maille ris an lìon-eudach, ach air leth air a filleadh ann an aon àit.

8 An sin chaidh a steach mar an ceudna an deisciobul sin eile a thàinig air tùs chum na h-uaighe, agus chunnaic, agus chreid e.

9 Oir cha do thuig iad fathast an sgrìobtuir[h], gu-m b'éigin gu-n éireadh esan a rìs o na mairbh.

10 An sin dh'imich na deisciobuil a rìs chum an cuideachd féin.

11 Ach sheas Muire aig an uaigh a muigh, a' gul: agus a' gul di chrom i sìos, *ag amharc* a steach do'n uaigh,

12 Agus chunnaic i dà aingeal ann an *culaidhibh* geala, 'n an suidhe, fear aig a' cheann, agus fear aig na cosaibh, 's an àite 's an robh corp Iosa 'n a luidhe;

13 Agus thubhairt iadsan rithe, A bhean, c'ar son tha thu 'gul? Thubhairt i riu, Air son gu-n d' thug iad mo Thighearna leo, agus nach 'eil fhios agam c'àit an do chuir iad e.

14 Agus an uair a thubhairt i so, phill i air a h-ais, agus chunnaic i Iosa 'n a sheasamh[n], agus cha d'aithnich i gu-m b'e Iosa 'bha ann[o].

15 Thubhairt Iosa rithe, A bhean, c'ar son a tha thu 'gul? cò tha thu 'g iarraidh? air saoilsinn d'ise gu-m b'e an gàradair a bh'ann, thubhairt i ris, A thighearna, ma thug thusa leat e, innis dhomhsa c'àit an do chuir thu e, agus bheir mise leam e.

16 Thubhairt Iosa rithe, A Mhuire. Air tionndadh dh'ise, thubhairt i ris, 'Rabboni, 's e sin r'a ràdh, A Mhaighstir.

17 Thubhairt Iosa rithe, Na bean rium; oir cha deachaidh mi fathast suas chum m'Athar: ach imich chum mo bhràithrean[q], agus abair riu, Tha mise 'dol suas chum m'Athar féin agus 'ur n-Athar-se[r], agus *chum* mo Dhé féin[t] agus 'ur Dése.

18 Thàinig Muire Magdalen agus dh'innis i do na deisciobluibh[u], gu-m fac' i an Tighearn', agus gu-n dubhairt e na nithe so rithe.

19 Agus air teachd do'n fheasgar an là sin féin[w], air a' cheud *là* de'n t-seachduin, agus na dorsa dùinte far an robh na deisciobuil cruinn air eagal nan Iudhach,

B.C. 33.

[a] Deut. 21. 22, 23
[b] Luc. 24. 12
[c] Lebh. 23. 7, 8
[d] caib. 11. 44
[e] 1 Eoin 5. 6, 8
[f] caib. 21. 24
[g] Ecs. 12. 46
[h] Luc. 18.31-34 Gnio. 2.25-31
[i] Sech.12.10
[j] caib. 9. 22 12. 42
[k] caib. 3. 1, 2 7. 50
[l] 2 Each. 16. 14
[m] Gnio. 5. 6
[n] Mat. 28. 9 Marc. 16. 9
[o] caib. 21. 4 Luc. 24.16, 31
[p] Isa. 53. 9
[q] Salm 22. 22 Ròm. 8. 29 Eabh. 2. 11
[r] caib. 14. 2 Ròm. 8.14, 15 2 Cor. 6. 18
[s] Mat. 28. 1, &c. Marc.16.1, &c. Luc. 24. 1, &c.
[t] Eabh. 1. 9 11. 16
[u] Mat. 28. 10
[v] caib. 13. 23
[w] Marc. 16. 14 Luc. 24. 36 1 Cor. 15. 5

thàinig Iosa agus sheas e 's a' mheadhon, agus thubhairt e riu, Sìth dhuibh.

20 Agus air dha so a ràdh, nochd e dhoibh *a* làmhan agus a thaobh. An sin bha aoibhneas air na deisciobluibh an uair a chunnaic iad an Tighearn'[c].

21 An sin thubhairt Iosa riu a rìs, Sìth dhuibh[d]: mar a chuir an t-Athair uaith mise, mar sin tha mise 'g 'ur cur-se uam[e].

22 Agus air dha so a ràdh, shéid e orra, agus thubhairt e riu, Gabhaibh-se an Spiorad Naomh[f].

23 Cò air bith iad d'am maith sibh am peacaidhean, tha iad maithte dhoibh[h]; *agus* cò air bith iad d'an cum sibh am *peacaidhean gun am maitheadh*, tha iad air an cumail.

24 Ach cha robh Tomas, aon de'n dà fhear dheug[k], d'an goirear Didimus, maille riu, 'n uair a thàinig Iosa.

25 Uime sin thubhairt na deisciobuil eile ris, Chunnaic sinne an Tighearn'. Ach thubhairt esan riu, Mur faic mise aileadh nan tairngean 'n a làmhan, agus mur cuir mi mo mheur ann an aileadh nan tairngean, agus mur cuir mi mo làmh 'n a thaobh, cha chreid mi.

26 Agus an ceann ochd làithean 'n a dhéigh sin, bha a dheisciobuil a rìs a stigh, agus Tomas maille riu: thàinig Iosa, agus na dorsa dùinte, agus sheas e 's a' mheadhon, agus thubhairt e, Sìth dhuibh.

27 'N a dhéigh sin thubhairt e ri Tomas, Cuir an so do mheur, agus feuch mo làmhan; agus sìn an so do làmh, agus cuir a'm' thaobh i: agus na bi mi-chreideach, ach creideach.

28 Agus fhreagair Tomas, agus thubhairt e ris, Mo Thighearn' agus mo Dhia.

29 Thubhairt Iosa ris, Air son gu faca tu mi, a Thomais, chreid thu: is beannaichte iadsan nach faca[l], agus a chreid.

30 Agus rinn Iosa, gu fìrinneach, mòran de mhìorbhuilibh eile 'am fianuis a dheisciobul[n], nach 'eil sgrìobhta 's an leabhar so.

31 Ach tha iad so sgrìobhta, chum gu-n creideadh sibh gur e Iosa an Criosd Mac Dhé[o]; agus a' creidsinn duibh, gu-m bitheadh agaibh beatha troimh 'ainm-san[q].

## CAIB. XXI.

1 *Dh'fhoillsich Criosd e féin a rìs d'a dheisciobluibh, agus dh'aithnicheadh leo e leis an tarruing mhòr éisg:* 12 *ghabh e a dhinneir maille riu:* 15 *thug e sparradh do Pheadar 'uain agus a chaoraich a bhiadhadh;* 18 *roimh-innis e a bhàs dha.*

AN déigh nan nithe sin dh'fhoillsich Iosa e féin a rìs d'a dheisciobluibh aig muir Thiberiais[t]; agus air an dòigh so nochd se *e féin*:

2 Bha maille r'a chéile Simon Peadar, agus Tomas d'an goirear Didimus, agus Natanael[a] o Chàna Ghalile, agus *mic* Shebede[b], agus dithis eile d'a dheisciobluibh.

3 Thubhairt Simon Peadar riu, Tha mise 'dol a dh'iasgach. Thubhairt iadsan ris, Tha sinne a' dol maille riut. Dh'imich iad a mach, agus chaidh iad a steach do luing air ball; agus cha do ghlac iad ni air bith an oidhche sin.

4 Ach an uair a bha a' mhaduinn a nis air teachd, sheas Iosa air an tràigh: gidheadh cha robh fhios aig na deisciobluibh gu-m b'e Iosa 'bha ann[g].

5 An sin thubhairt Iosa riu, A chlann, am bheil biadh air bith agaibh[i]? Fhreagair iadsan e, Cha-n 'eil.

6 Agus thubhairt esan riu, Tilgibh an lìon air an taobh deas de'n luing[j], agus gheibh sibh. Thilg iad uime sin, agus a nis cha b'urrainn iad a tharruing air son lìonmhoireachd an éisg.

7 Uime sin thubhairt an deisciobul sin, a b'ionmhuinn le Iosa, ri Peadar, Is e an Tighearna 'tha ann. A nis an uair a chuala Simon Peadar gur e an Tighearn' a bh'ann, cheangail e a chòt-uachdair *uime*, (oir bha e lomnochd,) agus thilg se e féin 's a' mhuir.

8 Thàinig na deisciobuil eile ann an luing bhig; (oir cha robh iad fada o thìr, ach mu thimchioll dà cheud làmh-choille,) a' tarruing an lìn éisg.

9 Uime sin an uair a thàinig iad air tìr, chunnaic iad grìosach an sin, agus iasg air a chur oirre, agus aran.

10 Thubhairt Iosa riu, Thugaibh an so de'n iasg a ghlac sibh a nis.

11 Chaidh Simon Peadar suas, agus tharruing e an lìon gu tìr, làn a dh'iasgaibh mòra, ceud agus leth-cheud agus trì: agus ged bha'n uiread sin ann, cha do bhriseadh an lìon.

12 Thubhairt Iosa riu, Thigibh, gabhaibh 'ur dinneir[m]. Agus cha robh a chridhe aig aon de na deisciobluibh fheòraich dheth, Cò thusa? oir dh'aithnich iad gur e an Tighearn' a bha ann.

13 An sin thàinig Iosa, agus ghlac e aran, agus thug e dhoibh e, agus iasg mar an ceudna.

14 Is i so a nis an treas uair a nochd Iosa e féin d'a dheisciobluibh[p], an déigh dha éirigh o na mairbh.

15 An sin an déigh dhoibh an dinneir a ghabhail, thubhairt Iosa ri Simon Peadar, A Shimoin *mhic* Ionais, am bheil barrachd gràidh agad dhomh-sa orra sin[r]? Thubhairt e ris, Tha, a Thighearna; tha fios agad gur toigh leam thu. Thubhairt e ris, Beathaich m'uain[s].

16 Thubhairt e ris a rìs an dara uair, A Shimoin *mhic* Ionais, an toigh leat mise? Thubhairt e ris, Seadh, a Thighearna; tha fios agad gur toigh leam thu. Thubhairt e ris, Beathaich mo chaoraich[u].

17 Thubhairt e ris an treas uair[v], A Shimoin *mhic* Ionais, an toigh leat mise?

B.C. 33.

a caib. 1. 45
b Mal. 4. 21
c caib. 16. 22
d caib. 14. 27
e caib. 17. 18 Mat. 18. 18, 19
f Gnio. 2. 4, 38
g caib. 20. 14
h Mat. 16. 19 18. 18
i Luc. 24. 41
j Luc. 5. 4-7
k caib. 11. 16
l 1 Pead. 1. 8
m Gnio. 10. 41
n caib. 21. 25
o Luc. 1. 4
p caib. 20. 19, 26
q caib. 3. 15, 16 5. 24 10. 10 1 Pead. 1. 9
r Mat. 26. 33, 35
s Isa. 40. 11 Ier. 3. 15 Ese. 34. 2-10
t Mat. 26. 32
u Eabh. 13. 20 1 Pead. 2. 25
v caib. 13. 38

Bha Peadar doilich a chionn gu-n dubh-
airt e ris an treas uair, An toigh leat
mise? Agus thubhairt e ris, A Thigh-
earn', is aithne dhuit na h-uile nithe:
tha fhios agad gur toigh leam thu.
Thubhairt Iosa ris, Beathaich mo chaor-
aich.
18 Gu deimhin deimhin tha mi ag ràdh
riut, an uair a bha thu òg[b], chrioslaich
thu thu féin, agus dh'imich thu an
taobh a bu mhiann leat: ach an uair
a bhitheas tu aosmhor, sìnidh tu mach
do làmhan, agus crioslaichidh neach eile
thu[c], agus bheir e *thu* an taobh nach
àill leat.
19 So thubhairt e, a' ciallachadh ciod
a' ghnè bhàis leis an tugadh e glòir do
Dhia[d]. Agus air dha so a ràdh, thubhairt
e ris, Lean mise[f].
20 An sin air do Pheadar tionndadh,
chunnaic e an deisciobul a b'ionmhuinn
le Iosa, a' leantuinn; an ti mar an ceudna
a luidh air uchd Iosa aig an t-shuipeir,
agus a thubhairt ris, A Thighearna, cò e
a bhrathas thu?
21 Air do Pheadar esan fhaicinn, thubh-
airt e ri Iosa, A Thighearna, ciod *a ni* am
fear so?
22 Thubhairt Iosa ris, Ma's àill leam-sa
e dh'fhantuinn gus an tig mi[a], ciod e *sin*
duit-sa? Lean thusa mise.
23 Uime sin chaidh an ràdh so mach am
measg nam bràithre, nach faigheadh an
deisciobul sin bàs: gidheadh cha dubhairt
Iosa ris, nach faigheadh e bàs: ach, Ma's
i mo thoil-sa e dh'fhantuinn gus an tig
mi, ciod e *sin* duit-sa?
24 Is e so an deisciobul a tha 'deanamh
fianuis air na nithibh so, agus a sgrìobh
na nithe so: agus tha fhios againne gu
bheil 'fhianuis fior[e].
25 Agus tha mar an ceudna mòran de
nithibh eile a rinn Iosa[g], agus nam bith-
eadh iad uile sgrìobhta, is i mo bharail
nach cumadh an saoghal féin na rachadh
a sgrìobhadh de leabhraichibh. Amen.

B.C. 33.

[a] Mat. 16. 28; 25. 31
[b] caib. 13. 36
[c] Gnio. 21. 11
[d] 2 Pead. 1. 14
[e] caib. 19. 35; 3 Eoin 12
[f] caib. 12. 26; Air. 14. 24; Mat. 19. 28
[g] caib. 20. 30

# GNIOMHARAN NAN ABSTOL.

## CAIB. I.

1 *Dol a suas Iosa gu nèamh.* 10 *An déigh a dhol a suas thug dà aingeal rabhadh do na h-abstolaibh iad a dh'imeachd romhpa, agus a shocrachadh an inntinn air 'ath-theachd-san:* 12 *a réir sin phill iad, agus rinn iad urnuigh, agus thagh iad Matias 'n a abstol 'an àite Iudais.*

RINN mi an ceud leabhar[c], a Theo-
philuis, mu thimchioll nan uile nithe
a thòisich Iosa air a dheanamh agus a
theagasg,
2 Gus an là 's an do thogadh suas e[d],
an déigh dha, troimh an Spiorad Naomh,
àitheantan a thoirt[g] do na h-abstolaibh a
thagh e:
3 D'an d'rinn e mar an ceudna e féin
a nochdadh beò an déigh 'fhulangais[h], le
mòran de chomharaidhean fìrinneach,
air dha 'bhi air 'fhaicinn leo feadh dhà
fhichead là, agus e 'labhairt mu na nith-
ibh sin a bhuineadh do rìoghachd Dhé:
4 Agus air dha 'bhi maille riu, dh'àithn
e dhoibh gun iad a dhol o Ierusalem, ach
feitheamh ri gealladh an Athar[k], *ars' esan*,
a chuala sibh uamsa.
5 Oir bhaist Eoin gu deimhin le uisge[n]:
ach baistear sibhse leis an Spiorad Naomh[o],
air bheag làithibh an déigh so.
6 Uime sin an uair a chruinnich iad an
ceann a chéile, dh'fheòraich iad deth, ag
ràdh, A Thighearn', an aisig thu aig an
àm so an rìoghachd do Israel[p]?
7 Ach thubhairt esan riu, Cha bhuin
e dhuibh-se fios nan aimsir no nan àm
fhaotainn[r], a chuir an t-Athair 'n a
chumhachd féin.
8 Ach gheibh sibh cumhachd an uair
a thig an Spiorad Naomh oirbh: agus
bithidh sibh 'n 'ur fianuisibh dhomh-sa[a],
araon ann an Ierusalem, agus ann an
Iudea uile, agus ann an Samaria, agus
gu iomall na talmhainn.
9 Agus an uair a thubhairt e na nithe
so, thogadh suas e[b], agus iadsan 'g a fhaic-
inn; agus thug neul as an sealladh e.
10 Agus am feadh a bha iadsan a' geur-
amharc gu nèamh, agus esan a' dol a
suas, feuch, sheas dithis fhear làimh riu
ann an eudach geal[e];
11 Agus thubhairt iad, Fheara Ghalile[f],
c'ar son tha sibh 'n 'ur seasamh ag amh-
arc gu nèamh? An t-Iosa so a thogadh
suas uaibh gu nèamh, is amhuil sin a
thig e, mar a chunnaic sibh e a' dol do
nèamh[i].
12 An sin phill iad gu Ierusalem[j], o'n
t-sliabh ris an abrar *sliabh* nan crann-
olaidh, a tha'm fagus do Ierusalem, astar
là sàbaid as.
13 Agus an uair a thàinig iad a stigh,
chaidh iad suas do sheòmar uachdarach[l],
far an robh a' fantuinn Peadar[m], agus
Seumas, agus Eoin, agus Aindreas, Philip,
agus Tomas, Bartolomeus, agus Mata,
Seumas *mac* Alphéuis, agus Simon Se-
lotes, agus Iudas *bràthair* Sheumais.
14 Bhuanaich iad so uile a dh'aon inn-
tinn ann an urnuigh, [agus ann an guidhe,]
maille ris na mnathan[q], agus Muire
màthair Iosa, agus maille r'a bhràith-
ribh.
15 Agus anns na làithibh sin dh'éirich
Peadar ann am meadhon nan deisciobul,

B.C. 33.

[a] Mat. 28. 19; Luc. 24. 47-49
[b] Luc. 24. 51
[c] Luc. 1. 1-4
[d] rann 9; Luc. 24. 51; 1 Tim. 3. 16
[e] Eoin 20. 12
[f] caib. 2. 7; 13. 31
[g] Mat. 28. 19; Marc. 16. 15-19
[h] Luc. 24. 15; Eoin xx. xxi.
[i] Eoin 14. 3; 1 Tes. 4. 16; Tais. 1. 7
[j] Luc. 24. 52
[k] Eoin xiv.-xvi.
[l] Mat. 14. 15; Luc. 22. 12
[m] Mat. 10. 2-4
[n] Mat. 3. 11
[o] caib. 2. 4; 10. 45; 11. 15
[p] Isa. 1. 26; Dan. 7. 27
[q] Luc. 8. 2, 3; 24. 10
[r] Mat. 24. 36; 1 Tes. 5. 1, 2

agus thubhairt e, (b'e àireamh nan ainm a bha làthair, mu thimchioll ceud agus fichead,)

16 Fheara *agus* a bhràithre, b'éigin an sgrìobtuir so 'bhi air a choimhlionadh, a roimh-labhair an Spiorad Naomh le beul Dhaibhidh timchioll Iudais, a bha 'n a cheann-iùil aca-san a ghlac Iosa.

17 Oir bha e air 'àireamh maille ruinne[c], agus fhuair e cuibhrionn de'n fhritheal-adh so.

18 A nis cheannaich am fear so[d] fear-ann le duais na h-eucorach[e]; agus air dha tuiteam sìos air 'aghaidh, sgàin e 's a' mheadhon, agus bhrùchd a mhionach uile mach.

19 Agus rinneadh so aithnichte do luchd-àiteachaidh Ierusaleim uile; air chor as gu-n abrar ris an fhearann sin 'n an cainnt féin, Aceldama, sin ri ràdh, Fearann fola.

20 Oir tha e sgrìobhta ann an leabhar nan Salm, Bitheadh 'àite-còmhnuidh 'n a fhàsach, agus na gabhadh neach sam bith tàmh ann[j]: agus, Glacadh neach eile a dhreuchd[m].

21 Air an aobhar sin is còir aon de na daoinibh sin a bha maille ruinne[n], ré na h-aimsir *sin* uile anns an deachaidh an Tighearn' Iosa steach agus a mach 'n ar measg,

22 A' tòiseachadh o bhaisteadh Eoin, gus an là 's an do thogadh suas uainn e, 'bhi air a dheanamh 'n a fhianuis air 'aiseirigh-san maille ruinne.

23 Agus shonraich iad dithis, Ioseph ris an abrar Barsabas[o], d'am bu cho-ainm Iustus, agus Matias.

24 Agus rinn iad urnuigh, agus thubh-airt iad, Thusa a Thighearna, d'an aithne cridheacha nan uile dhaoine[p], foillsich cò de'n dithis so a thagh thu,

25 A ghabhail cuibhrinn de'n fhritheal-adh agus de'n abstolachd so, o'n do thuit Iudas le seacharan, gu dol d'a àite féin.

26 Agus thilg iad an crannchur; agus thuit an crannchur air Matias; agus bha e air 'àireamh maille ris an aon abstol deug.

## CAIB. II.

1 *Lìonadh na h-abstoil leis an Spiorad Naomh, agus labhair iad iomadh gnè cainnte;* 7 *ghabh cuid iongantas riu, agus rinn cuid eile fanoid orra:* 14 *nochd Peadar gu-n do labhair na h-abstoil le cumhachd an Spioraid Naoimh.*

AGUS an uair a thàinig là na cuingis[w], bha iad gu léir a dh'aon inntinn[x] ann an aon àite.

2 Agus thàinig gu h-obann toirm o nèamh, mar shéideadh gaoithe ro thréin, agus lìon i an tigh[z] uile far an robh iad 'n an suidhe.

3 Agus dh'fhoillsicheadh dhoibh teang-anna sgoilte, mar de theine[a], agus shuidh e air gach aon diubh fa leth:

4 Agus lìonadh iad uile leis an Spiorad Naomh[a], agus thòisich iad air labhairt le teangaibh eile[b], a réir mar a thug an Spiorad comas labhairt dhoibh.

5 Agus bha a' gabhail còmhnuidh ann an Ierusalem, Iudhaich, daoine cràbhach, de gach uile chinneach fo nèamh.

6 A nis, an uair a sgaoileadh an t-iom-radh so, thàinig an sluagh an ceann a chéile, agus bha iad fo amhluadh, do bhrìgh gu-n cuala gach aon iad a' labhairt 'n an cànain féin.

7 Agus bha iad uile fo uamhas agus ghabh iad iongantas, ag ràdh r'a chéile, Feuch, nach Galiléich iad sin uile a tha 'labhairt[f]?

8 Agus cionnus a tha sinne 'g an cluinntinn gach aon 'n ar cànain féin, anns an d' rugadh sinn?

9 Partaich, agus Medich[g], agus Elam-aich[h], agus luchd-àiteachaidh Mhesopota-mia, Iudea, agus Chapadocia[i], Phontuis, agus Asia,

10 Phrigia, agus Phamphilia, na h-Eiphit, agus chrioch na Libia timchioll Chirene[k], agus coigrich o'n Ròimh[l], Iudh-aich agus proselitich,

11 Muinntir Chrete, agus Arabia, tha sinn 'g an cluinntinn a' labhairt 'n ar teang-aibh féin gniomharan mòralach Dhé.

12 Agus bha iad uile fo uamhas, agus ann an ioma-chomhairle, ag ràdh gach aon r'a chéile, Ciod is ciall da so?

13 Ach thubhairt dream eile a' fanoid, Tha na daoine so làn a dh'fhìon ùr.

14 Ach air seasamh do Pheadar maille ris an aon fhear deug, thog e a ghuth, agus thubhairt e riu, Fheara Iudea, agus sibhse uile a luchd-àiteachaidh Ierusa-leim, bitheadh fhios so agaibh, agus éisd-ibh ri m' bhriathraibh-sa:

15 Oir cha-n 'eil iad so air mhisg, mar tha sibhse a' meas, oir is i an treas uair de'n là a tha ann[q].

16 Ach is e so an ni a chaidh a labhairt leis an fhàidh Ioel[r]:

17 Agus tarlaidh anns na làithibh deir-eannach[s], (arsa Dia,) dòirtidh mise de m' Spiorad air gach uile fheòil[t]; agus ni 'ur mic agus 'ur nigheanan fàidheadair-eachd[u], agus chi 'ur n-òganaich seallaidh-ean, agus bruadaraidh 'ur seann daoine bruadair:

18 Agus dòirtidh mise air m'òglaich, agus air mo bhanoglaich de m' Spiorad anns na làithibh sin; agus ni iad fàidh-eadaireachd[v]:

19 Agus nochdaidh mise iongantais anns na nèamhan shuas, agus comharaidhean air an talamh shìos; fuil, agus teine, agus duibh-neul deataich:

20 Iompaichear a' ghrian gu dorchadas[y], agus a' ghealach gu fuil, mu-n tig là mòr agus comharaichte sin an Tighearna:

21 Agus tarlaidh, ge b'e neach a ghairmeas air ainm an Tighearna, gu-n tèarnar e[b].

22 Fheara Israeil, éisdibh ris na briath-

B.C. 33.

a caib. 1. 5
b caib. 10. 46 Marc. 16. 17
c Luc. 6. 16
d Mat. 27. 5-10
e 2 Pead. 2. 15
f caib. 1. 11
g 2 Ri. 17. 6
h Isa. 11. 11
i 1 Pead. 1. 1
j Salm 69. 25
k caib. 6. 9
l Ròm. 1. 7
m Salm 109. 8
n Luc. 10. 1, 2 Eoin 15. 27
o caib. 15. 22
p Ier. 17. 10 Tais. 2. 23
q 1 Tes. 5. 7
r Ioel 2. 28-32
s Isa. 2. 2 Eabh. 1. 2
t Isa. 44. 3 Ese. 36. 27 Sech. 12. 10
u caib. 21. 8, 9
v 1 Cor. 12. 10, 28
w Lebh. 23. 15
x caib. 1. 14
y Marc. 13. 24
z caib. 4. 31
a Mat. 3. 11
b Ròm. 10. 13

raibh so : Iosa o Nasaret, duine a dhearbh-
adh le Dia 'n 'ur measg-se, le cumhachd-
aibh agus le mìorbhuilibh agus le comh-
araidhean[b], a rinn Dia leis-san 'n 'ur
meadhon-se, mar tha fhios agaibh féin :
23 An duine so, a thugadh thairis le
comhairle chinntich agus roimh-eòlas
Dhé[d], ghlac sibhse, agus le làmhan dhroch
dhaoine cheus agus mharbh sibh e :
24 Neach a thog Dia suas[f], air dha
piantan a' bhàis fhuasgladh ; do bhrìgh
nach robh e 'an comas gu-n cumtadh esan
leis[g]:
25 Oir thubhairt Daibhidh m'a thim-
chioll[h], Chunnaic mi an Tighearna romh-
am a ghnàth ; oir tha e aig mo dheas
làimh, chum nach gluaisteadh mi :
26 Air an aobhar so rinn mo chridhe
gairdeachas, agus rinn mo theangadh
aoibhneas : tuilleadh fòs, gabhaidh
m'fheòil còmhnuidh fhoisneach ann an
dòchas :
27 Do bhrìgh nach fàg thu m'anam
shìos ann an ifrinn[1], ni mò a dh'fhuilingeas
tu do d' naomh Aon féin gu faic e truaill-
idheachd.
28 Dh'fhoillsich thu dhomh-sa slighean
na beatha ; lìonaidh tu mi de shubhachas
le d' ghnùis.
29 Fheara *agus* a bhràithre, leigibh
leam[2] labhairt gu dàna ruibh mu'n
phrìomh-athair Daibhidh, araon gu-n
d'fhuair e bàs, agus gu-n d'adhlaiceadh
e, agus gu bheil 'uaigh maille ruinn gus
an là an diugh.
30 Air an aobhar sin air dha 'bhi 'n a
fhàidh[k], agus fiosrach gu-n do mhionnaich
Dia le mionnaibh dha[l], de thoradh a leas-
raidh, a réir na feòla, gu-n togadh e suas
Criosd, gu suidhe air a rìgh-chaithir-san :
31 Air dhasan so a roimh-fhaicinn,
labhair e mu aiseirigh Chriosd, nach
d'fhàgadh 'anam ann an ifrinn, agus
nach fac 'fheòil truaillidheachd.
32 An t-Iosa so thog Dia suas[o], air am
bheil sinne uile 'n ar fianuisibh.
33 Uime sin, air dha 'bhi air 'àrdachadh
le deas làimh Dhé[p], agus gealladh an
Spioraid Naoimh fhaotainn o an Athair[q],
dhòirt e mach an ni so, a tha sibhse nis
a' faicinn agus a' cluinntinn.
34 Oir cha deachaidh Daibhidh suas
chum nan nèamh : ach tha e féin ag
ràdh[r], Thubhairt an Tighearna ri m'
Thighearna, Suidh air mo làimh dheis,
35 Gus an cuir mi do naimhde 'n an
stòl fo d' chosaibh.
36 Uime sin bitheadh fios gu cinnteach
aig tigh Israeil uile, gu-n d' rinn Dia 'n a
Thighearn' agus 'n a Chriosd[t], an t-Iosa
so féin, a cheus sibhse.
37 A nis an uair a chual' iad *so*, bha
iad air am bioradh 'n an cridhe[u], agus
thubhairt iad ri Peadar, agus ris a' chuid
èile de na h-abstolaibh, Fheara *agus* a
bhràithre, ciod a ni sinn[v]?
38 An sin thubhairt Peadar riu, Dean-

B.C. 33.

[a] caib. 3. 19 Luc. 24. 47
[b] Eoin 3. 2 Eabh. 2. 4
[c] Ioel 2. 28
[d] caib. 3. 18 Luc. 22. 22
[e] Eph. 2. 13, 17
[f] Mat. 27. 1
[g] Eoin 5. 26 10. 18
[h] Salm 16. 8-11
[1] *ionad nam marbh.*
[i] Marc. 16. 17
[j] caib. 4. 32, 34
[2] no, *feud-aidh mi.*
[k] 2 Sam. 23. 2
[l] 2 Sam. 7. 12, 13 Salm 132. 11
[m] Luc. 2. 52 Ròm. 14. 18
[n] caib. 5. 14 11. 24
[o] rann 24 Luc. 24. 48
[p] caib. 5. 31 Phil. 2. 9
[q] caib. 1. 4 Eoin 16. 7, 13
[r] Salm 110. 1 Mat. 22. 44
[s] Eoin 9. 8
[t] Eph. 1. 20-23 Phil. 2. 9-11
[u] Ese. 7. 16 Sech. 12. 10
[v] caib. 9. 6 16. 30

aibh aithreachas[a], agus bithibh air 'ur
baisteadh gach aon agaibh ann an ainm
Iosa Criosd, chum maitheanais pheac-
aidhean, agus gheibh sibh tiodhlac an
Spioraid Naoimh.
39 Oir tha an gealladh dhuibh-se[c], agus
do 'ur cloinn, agus do na h-uile a tha fad
o làimh[e], eadhon a' mheud as a ghairmeas
an Tighearn' ar Dia.
40 Agus le mòran de bhriathraibh eile
rinn e fianuis agus dh'earalaich e *iad*,
ag ràdh, Saoraibh sibh féin o'n ghineal-
ach fhiar so.
41 An sin bhaisteadh iadsan a ghabh
r'a fhocal gu toileach : agus air an là sin
féin chuireadh *riu* timchioll tri mìle
anam.
42 Agus bhuanaich iad gu seasmhach
ann an teagasg nan abstol, agus ann an
co-chomunn, agus ann am briseadh arain,
agus ann an urnuighibh.
43 Agus thàinig eagal air gach anam :
agus rinneadh mòran de mhìorbhuilean
agus de chomharaidhean leis na h-abstol-
aibh[i].
44 Agus bha iadsan uile a chreid ann
an aon àit', agus bha na h-uile nithe aca
coitchionn[j];
45 Agus reic iad an seilbh agus am
maoin, agus roinn iad air na h-uile iad, a
réir mar a bha feum gach neach.
46 Agus a' buanachadh dhoibh gach là
a dh'aon inntinn anns an teampull, agus
a' briseadh arain o thigh gu tigh, chaith
iad am biadh le gairdeachas agus le aon-
fhillteachd cridhe,
47 A' moladh Dhé, agus deadh-ghean
aca o'n t-sluagh uile[m]. Agus chuir an
Tighearna gach là ris an eaglais an dream
a thèarnar[n].

## CAIB. III.

1 *Leighis Peadar agus Eoin duine bacach;* 12
*dh'innis iad do'n t-sluagh a bha air cruinn-
eachadh nach d' rinneadh am mìorbhuil so le
naomhachd nan abstol, ach le cumhachd diadh-
aidh Chriosd;* 13 *chronaich siad iad air son
esan a chur gu bàs.*

AGUS chaidh Peadar agus Eoin le
'chéile suas do'n teampull, aig uair
na h-urnuigh, *eadhon* an naothamh *uair.*
2 Agus bha duine àraidh a bha 'n a
bhacach o bhroinn a mhàthar air a
ghiùlan, neach a chuireadh gach là aig
dorus sin an teampuill ris an abrar
Sgiamhach[s], a dh'iarraidh déirce orra-
san a bha 'dol a steach do'n teampull :
3 Neach, an uair a chunnaic e Peadar
agus Eoin air tì dol a steach do'n team-
pull, a dh'iarr déirce.
4 Agus air do Pheadar sealltuinn gu
geur air, maille ri Eoin, thubhairt e,
Amhairc oirnne.
5 Agus thug esan aire dhoibh ann an
dòchas gu faigheadh e ni-éigin uatha.
6 An sin thubhairt Peadar, Airgiod no
òr cha-n 'eil agam ; ach an ni a tha agam,

so bheir mi dhuit: Ann an ainm Iosa Criosd o Nasaret[a], éirich agus imich.

7 Agus air dha breith air a làimh dheis, thog e suas *e*; agus air ball neartaicheadh 'aobrain agus a throidhean.

8 Agus leum e suas[b], agus sheas e, agus dh'imich e, agus chaidh e steach maille riu do'n teampull, ag imeachd, agus a' leumnaich, agus a' toirt cliù do Dhia.

9 Agus chunnaic an sluagh uile e ag imeachd, agus a' toirt cliù do Dhia.

10 Agus dh'aithnich iad esan gu-m b'e a bha 'n a shuidhe aig geata Sgiamhach an teampuill ag iarraidh déirce: agus lìonadh iad le iongantas agus le uamhas air son an ni sin a thachair dha.

11 Agus a' cumail Pheadair agus Eoin, [do'n bhacach a chaidh a leigheas,] ruith an sluagh uile d'an ionnsuidh anns an sgàth-thigh ris an abrar sgàth-thigh Sholaimh[g], làn iongantais.

12 Agus an uair a chunnaic Peadar *so*, fhreagair e an sluagh, Fheara Israeil, c'ar son tha iongantas oirbh mu'n ni so? no c'ar son tha sibh a' geur-amharc oirnne, mar gu-m b'ann le ar cumhachd[h] no ar naomhachd féin a thug sinn air an duine so imeachd?

13 Ghlòraich Dia Abrahaim, agus Isaaic, agus Iacoib, Dia ar n-aithrichean, a Mhac Iosa[i]; a thug sibhse thairis, agus a dh'àicheadh sibh an làthair Philait, an uair a b'i a bhreth *a* chur fa sgaoil.

14 Ach dh'àicheadh sibhse an t-Aon naomh[k], agus am Fìrean[l], agus dh'iarr sibh mortair a thiodhlacadh dhuibh;

15 Agus mharbh sibh Prionnsa[1] na beatha[m], a thog Dia o na mairbh; air am bheil sinne 'n ar fianuisibh.

16 Agus tre chreidimh 'n a ainm[n] neartaich e an ti so, a tha sibhse a' faicinn, agus a's aithne dhuibh: seadh, thug 'ainm-san agus an creidimh a tha trìd-san, dhasan an t-slàinte iomlan so 'n 'ur làthair-se uile.

17 Agus a nis, a bhràithre, tha fhios agam gur ann troimh aineolas a rinn sibh *e*[o], mar *a rinn* mar an ceudna 'ur n-uachdarain.

18 Ach choimhlion Dia air an dòigh so na nithe sin a roimh-fhoillsich e le beul 'fhàidhean uile[q], gu-m fuilingeadh Criosd.

19 Air an aobhar sin, deanaibh-se aithreachas[s] agus bithibh air 'ur n-iompachadh, chum gu-m bi 'ur peacaidhean air an glanadh as[t], an uair a thig amanna fionnuaireachd[v] o làthair an Tighearn';

20 Agus a chuireas e Iosa Criosd d'ur n-ionnsuidh[w], a chaidh a roimh-orduchadh:

21 Neach a's éigin do nèamh a ghabhail gu aimsiribh aisig nan uile nithe[x], air an do labhair Dia le beul 'fhàidhean naomha uile, o thoiseach an t-saoghail.

22 Oir gu fìrinneach thubhairt Maois ris na h-aithrichibh[y], Togaidh an Tighearn' 'ur Dia suas fàidh dhuibh, de 'ur

B.C. 33.

a caib. 4. 10
b Isa. 35. 6
c Ròm. 9. 4; 15. 8
d Gen. 22. 18
e Mat. 10. 5; Luc. 24. 47
f Isa. 59. 20; Mat. 1. 21; Tit. 2. 11-14
g caib. 5. 12; Eoin 10. 23
h 2 Cor. 3. 5
i Eoin 17. 1; Eph. 1. 20-22; Phil. 2. 9-11; Eabh. 2. 9; Tais. 1. 5, 18
j caib. 23. 8; Mat. 22. 23
k Salm 16. 10
l caib. 7. 52; 22. 14
1 no, *ughdar*.
m Eph. 1. 20
n caib. 14. 9, 10; Mat. 9. 22
o Luc. 23. 34; Eoin 16. 3; 1 Cor. 2. 8
p Eoin 18. 13
q caib. 26. 22, 23; Luc. 24. 44
r Mat. 21. 23
s caib. 2. 38
t Isa. 43. 25
u caib. 7. 55
v Isa. 31. 23-25; Tais. 21. 4
w caib. 1. 11; Eabh. 9. 28
x Mat. 17. 11; Ròm. 8. 18-25
y Deut. 18. 15-19
z caib. 3. 6, 16

bràithribh, mar mise; ris-san éisdibh sibh anns na h-uile nithibh a labhras e ruibh.

23 Agus tarlaidh, gach anam nach éisd ris an fhàidh sin, *gu-n* sgriosar a mach as an t-sluagh e.

24 Seadh, dh'fhoillsich na fàidhean uile o Shamuel, agus iadsan a lean o sin, a' mheud diubh as a labhair roimh-làimh mu na làithibh so.

25 Is sibhse clann nam fàidhean[c], agus a' choimhcheangail a rinn Dia r'ar n-aithrichibh, ag ràdh ri Abraham, Agus ann ad shliochd-sa bithidh uile theaghlaich na talmhainn air am beannachadh[d].

26 Air do Dhia a Mhac Iosa 'thogail suas, chuir e do 'ur n-ionnsuidh-se e air tùs[e], chum gu-m beannaicheadh e sibh, leis gach aon agaibh iompachadh o 'ur lochdaibh[f].

## CAIB. IV.

1 *Chuir uachdarain nan Iudhach Peadar agus Eoin 'am prìosan, air son iad a bhi 'searmonachadh Iosa do'n t-sluagh;* 5 *an déigh an ceasnachadh dh'aidich Peadar gu-n do leighiseadh am bacach le cumhachd diadhaidh Iosa a mhàin, agus gur ann trìd-san 'n a aonar a tha slàinte shìorruidh r'a faghail.*

AGUS am feadh a bha iad a' labhairt ris an t-sluagh, thàinig orra na sagairt, agus ceannard an teampuill, agus na Sadusaich[j];

2 Air dhoibh a bhi fo dhoilgheas gu-n robh iad a' teagasg an t-sluaigh, agus a' searmonachadh tre Iosa aiseirigh nam marbh.

3 Agus chuir iad làmh annta, agus chuir iad ann am prìosan iad gus an là màireach: oir b'e nis am feasgar a bh'ann.

4 Gidheadh chreid mòran diubh-san a chual' am focal; agus b'e àireamh nan daoine timchioll chùig mìle.

5 Agus tharladh air an là màireach, gu-n do chruinnicheadh an ceann a chéile an uachdarain, agus an seanairean, agus an sgrìobhaichean ann an Ierusalem,

6 Agus Annas an t-àrd-shagart[p], agus Caiaphas, agus Eoin, agus Alecsander, agus a' mheud as a bha de chinneach an àrd-shagairt.

7 Agus air dhoibh iadsan a chur anns a' mheadhon, dh'fheòraich iad[r], Ciod e an cumhachd, no ciod e an t-ainm anns an d' rinn sibh so?

8 An sin air do Pheadar a bhi air a lìonadh leis an Spiorad Naomh[u], thubhairt e riu, Uachdarana a' phobuill, agus a sheanairean Israeil,

9 Ma tha sinne an diugh air ar ceasnachadh mu an deadh ghnìomh a rinneadh do'n duine euslan, cionnus a shlànuicheadh e;

10 Bitheadh e aithnichte dhuibh-se uile, agus do phobull Israeil uile, gur ann tre ainm Iosa Criosd o Nasaret[z], a cheus sibhse, a thog Dia o na mairbh, eadhon

trìd-san a tha 'n duine so 'n a sheasamh an so 'n 'ur làthair-se slàn.

11 Is i so a' chlach a dhiùltadh leibhse, a luchd togail[a], a rinneadh 'n a ceann na h-oisne.

12 Agus cha-n 'eil slàinte ann an neach air bith eile[b]: oir cha-n 'eil ainm air bith eile fo nèamh air a thabhairt am measg dhaoine, tre am feud sinn a bhi air ar tèarnadh.

13 A nis an uair a chunnaic iad dànachd Pheadair agus Eoin, agus a thuig iad gu-m bu daoine gun fhòghlum agus cumanta iad[c], ghabh iad iongantas; agus dh'aithnich siad iad gu-n robh iadsan maille ri Iosa.

14 Agus air faicinn an duine a leighiseadh 'n a sheasamh maille riu, cha robh ni air bith aca ri ràdh 'n a aghaidh.

15 Agus an déigh dhoibh orduchadh dhoibh-san dol a mach as a' chomhairle, chuir iad an cinn cuideachd,

16 Ag ràdh, Ciod a ni sinn ris na daoinibh so[f]? Oir gu-n deachaidh mìorbhuil aithnichte 'dheanamh leo, tha e follaiseach do luchd-àiteachaidh Ierusaleim uile[i], agus cha-n urrainn sinn àicheadh.

17 Ach a chum nach sgaoilear e na's mò air feadh an t-sluaigh, bagramaid orra gu geur, gun iad a labhairt na's mò ri neach air bith anns an ainm so.

18 Agus air dhoibh an gairm, dh'àithn iad dhoibh gun iad a labhairt air chor sam bith, no a theagasg ann an ainm Iosa.

19 Ach fhreagair Peadar agus Eoin agus thubhairt iad riu, Am bheil e ceart ann am fianuis Dhé, éisdeachd ruibhse roimh Dhia[m], thugaibh féin breth.

20 Oir cha-n 'eil e 'an comas duinne[n] gun na nithe a chunnaic agus a chuala sinn[p] a labhairt.

21 Agus air dhoibh-san tuilleadh bagraidh a dheanamh orra, leig iad as iad, gun dòigh air bith fhaotainn air am feudadh iad peanas a dheanamh orra, air son an t-sluaigh[r]: oir bha na h-uile a' toirt glòire do Dhia air son an ni a rinneadh.

22 Oir bha an duine air an d' rinneadh am mìorbhuil leighis so tuilleadh as dà fhichead bliadhna dh'aois.

23 Agus an uair a leigeadh as iad, thàinig iad dh'ionnsuidh am muinntir féin[s], agus dh'innis iad na h-uile nithe a thubhairt na h-àrd-shagairt, agus na seanairean riu.

24 Agus an uair a chual' iadsan so, thog iad suas a dh'aon inntinn an guth ri Dia, agus thubhairt iad, A Thighearn', is tusa an Dia a rinn nèamh agus talamh[t], agus an fhairge, agus na h-uile *nithe* a tha annta:

25 A thubhairt le beul Dhaibhidh do sheirbhisich[v], C'ar son a ghabh na Cinnich boil, agus a smuainich an sluagh nithe dìomhain?

26 Sheas rìghrean na talmhainn suas, agus chruinnicheadh na h-uachdarain an ceann a chéile, an aghaidh an Tighearn', agus an aghaidh a Chriosd.

27 Oir gu fìrinneach chruinnicheadh an ceann a chéile, an aghaidh do Leinibh naoimh Iosa, a dh'ung thu, araon Herod agus Pontius Pilat, maille ris na Cinnich, agus sluagh Israeil,

28 A dheanamh gach ni a roimh-orduich do làmh agus do chomhairle a bhi air a dheanamh[d].

29 Agus a nis, a Thighearn', amhairc air am bagraidhibh: agus deònaich do d' sheirbhisich féin, d'fhocal a labhairt leis gach uile dhànachd[e],

30 Le do làmh a shìneadh a mach chum leighis: agus gu-m bi comharaidhean agus mìorbhuilean air an deanamh tre ainm do Leinibh naoimh Iosa.

31 Agus air dhoibh urnuigh a dheanamh, chrathadh an t-àit' anns an robh iad cruinn[g]; agus lìonadh iad uile leis an Spiorad Naomh, agus labhair iad focal Dhé le dànachd[h].

32 Agus bha aig a' chuideachd a chreid aon chridhe, agus aon anam[j]: agus ni mò a thubhairt neach air bith *dhiubh*, gu-m bu leis féin aon ni a shealbhaich e; ach bha na h-uile nithe coitchionn aca[k].

33 Agus le mòr-chumhachd[l] thug na h-abstoil fianuis air aiseirigh an Tighearn' Iosa: agus bha mòr-ghràs orra uile.

34 Agus ni mò a bha aon neach uireasbhuidheach 'n am measg: oir a' mheud as a bha 'n an sealbhadairean fearainn, no thighean, air dhoibh an reic, thug iad luach nan nithe a chaidh a reic leo;

35 Agus chuir iad aig cosaibh nan abstol *e*: agus roinneadh e air gach neach a réir 'fheuma[o].

36 Agus air do fhearann a bhi aig Ioses d'an do ghoireadh leis na h-abstolaibh Barnabas[q], (is e sin, air 'eadar-theangachadh, Mac na comhfhurtachd,) Lebhitheach, d'am bu dùthaich Ciprus,

37 Reic se e, agus thug e'n t-airgiod leis, agus chuir e aig cosaibh nan abstol *e*.

## CAIB. V.

1 *Air son an eéilge thuit Ananias agus Saphira sìos marbh le cronachadh Pheadair.* 12 *Mòran mhìorbhuilean air an oibreachadh;* 17 *chuireadh na h-abstoil a rìs ann am prìosan,* 19 *ach tha iad air an saoradh le aingeal.*

ACH reic fear àraidh d'am b'ainm Ananias, maille r'a mhnaoi Saphira, sealbh fearainn,

2 Agus cheil e *cuid* de'n luach, le fios a mhnatha, agus air dha cuid àraidh a thoirt leis, chuir e aig cosaibh nan abstol *e*.

3 Ach thubhairt Peadar, Ananiais, c'ar son a lìon Satan[u] do chridhe a dheanamh bréige do an Spiorad Naomh, agus a cheiltinn *cuid* de luach an fhearainn?

B.C. 33.

[a] Salm 118. 22
Isa. 28. 16
Mat. 21. 42
[b] Eoin 14. 6
1 Cor. 3. 11
1 Tim. 2. 5
[c] Mat. 11. 25
1 Cor. 1. 27
[d] caib. 3. 18
[e] rann. 13, 31
caib. 14. 3
F 19
[f] Eoin 11. 47
[g] caib. 2. 2, 4
16. 26
[h] rann 29
[i] caib. 3. 9, 10
[j] Ròm. 15. 5, 6
Phil. 2. 2
[k] caib. 2. 44
[l] caib. 1. 8
1 Tes. 1. 5
[m] caib. 5. 29
[n] caib. 18. 5
Ier. 20. 9
[o] rann 37
caib. 5. 2
[p] 1 Eoin 1. 1, 3
[q] caib. 11. 22-25
[r] caib. 5. 26
Mat. 21. 26
[s] caib. 2. 44-46
[t] 2 Ri. 19. 15
[u] Luc. 22. 3
[v] Salm 2. 1, 2

4 Am feadh a dh'fhuirich e *gun reic*,
nach bu leat féin e? agus an déigh a
reiceadh nach robh e ann ad chomas
féin? c'ar son a smuainich thu ann do
chridhe an gniomh so? cha d' rinn thu
breug do dhaoinibh, ach do Dhia.
5 Agus an uair a chuala Ananias na
briathra so, thuit e sìos, agus chaidh an
deò as: agus thàinig eagal mòr air na
h-uile a chuala na nithe so.
6 Agus air éirigh do na h-òganaich,
phaisg iad ann an eudach-mairbh e[b],
agus air dhoibh a ghiùlan a mach, dh'adh-
laic iad *e*.
7 Agus tharladh, mu thimchioll tri
uairean 'n a dhéigh sin, gu-n d' thàinig
a bhean a steach, gun fhios aice air an
ni a rinneadh.
8 Agus fhreagair Peadar i, Innis dhomh-
sa an ann air-an uiread so a reic sibh am
fearann? Agus thubhairt ise, Is ann,
air son an uiread sin.
9 An sin thubhairt Peadar rithe, C'ar
son a cho-aontaich sibh Spiorad an Tigh-
earn' a dhearbhadh? feuch, *tha* cosan
na muinntir a dh'adhlaic d'fhear aig an
dorus, agus giùlainidh iad thusa mach.
10 An sin thuit i air ball aig a chosaibh,
agus chaidh an deò aisde: agus air do na
h-òganaich teachd a steach, fhuair iad i
marbh, agus air dhoibh a giùlan a mach,
dh'adhlaic iad làimh r'a fear i.
11 Agus thàinig eagal mòr air an
eaglais uile[d], agus air na h-uile a chuala
na nithe so.
12 Agus rinneadh mòran chomharaidh-
ean agus mhìorbhuilean am measg a'
phobuill le làmhan nan abstol[f]; (agus
bha iad uile dh'aon inntinn ann an sgàth-
thigh Sholaimh[g]:
13 Agus cha robh a chridhe aig aon de
chàch e féin a cheangal riu[h]:) ach bha
mòr-mheas aig a' phobull orra[i].
14 Agus is mò a chuireadh creidich
ris an Tighearna, buidheann mhòr[k] araon
a dh'fhearaibh agus a mhnathan:
15 Air chor as gu-n d' thug iad a mach
a' mhuinntir euslan air na sràidibh, agus
gu-n do chuir iad air leapaichibh agus
air uirighibh *iad*, chum aig teachd do
Pheadar gu-n cuireadh 'fhaileas, mar bu
lugha, sgàile air neach éigin aca.
16 Agus thàinig mar an ceudna mòr-
shluagh as na bailtibh mu'n cuairt air
Ierusalem, a' toirt leo muinntir euslain[o],
agus dream a bha air an cràdh le
spioradaibh neòghlan: agus leighiseadh
iad uile.
17 An sin dh'éirich an t-àrd-shagart,
agus iadsan uile a bha maille ris, (eadhon
luchd-bharail nan Sadusach[v],) agus lìon-
adh iad le eud,
18 Agus chuir iad làmh anns na h-ab-
stolaibh, agus chuir iad 's a' phrìosan
chumanta iad[x].
19 Ach dh'fhosgail aingeal an Tigh-
earna dorsan a' phrìosain 's an oidhche,
agus thug e iadsan a mach, agus thubh-
airt e,
20 Imichibh, agus a' seasamh dhuibh
labhraibh 's an teampull ris an t-sluagh,
uile bhriathra na beatha so[a].
21 Agus an uair a chual' iad *so*, chaidh
iad gu moch a steach do'n teampull,
agus theagaisg iad. Ach thàinig an
t-àrd-shagart agus iadsan a bha maille
ris, agus ghairm iad a' chomhairle, agus
seanadh chloinn Israeil uile an ceann a
chéile, agus chuir iad do'n phrìosan chum
gu-n tugtadh iadsan *d'an ionnsuidh.*
22 Ach an uair a thàinig na maoir, cha
d'fhuair iad 's a' phrìosan iad, agus air
pilltinn dhoibh, dh'innis iad,
23 Ag ràdh, Fhuair sinne gu fìrinneach
am prìosan dùinte gu ro thèaruinte, agus
an luchd-coimhead 'n an seasamh a mach
fa chomhair nan dorsan; ach an uair a
dh'fhosgail sinn, cha d'fhuair sinn aon
duine a stigh.
24 A nis an uair a chual' an t-àrd-shag-
art, agus ceannard an teampuill[c], agus
uachdarain nan sagart na briathra so, bha
iad fo amharus mu'n timchioll ciod gus
an tigeadh so.
25 An sin thàinig neach *àraidh* agus
dh'innis e dhoibh, ag ràdh, Feuch, tha na
daoine a chuir sibh 's a' phrìosan 'n an
seasamh 's an teampull, agus a' teagasg
a' phobuill.
26 An sin dh'imich an ceannard maille
ris na maoir, agus thug e leis iad gun
ainneart: (oir bha eagal orra roimh an
t-sluagh[e], gu-m bitheadh iad air an
clachadh *leo*.)
27 Agus an uair a thug iad leo iad,
chuir iad ann am fianuis na comhairle
*iad*; agus dh'fheòraich an t-àrd-shagart
diubh,
28 Ag ràdh, Nach d' thug sinne geur-
ordugh dhuibh[j] gun teagasg a dheanamh
's an ainm so? agus, feuch, lìon sibh Ieru-
salem le 'ur teagasg, agus is àill leibh fuil
an duine so a tharruing oirnne[l].
29 An sin fhreagair Peadar agus na
h-abstoil *eile*, agus thubhairt iad, Is còir
géill a thoirt do Dhia na's mò na do
dhaoinibh[m].
30 Thog Dia ar n-aithrichean Iosa, a
mharbh sibhse agus a chroch sibh air
crann[n].
31 Esan dh'àrdaich Dia le a dheas
làimh[p] 'n a [1]Cheannard[q] agus 'n a Shlàn-
uighear[r], a thoirt aithreachais[s] agus
maitheanais pheacaidhean do Israel.
32 Agus tha sinne 'n ar fianuisibh[t] dha
air na nithibh so; agus mar an ceudna
an Spiorad Naomh[u], a thug Dia dhoibh-
san a tha ùmhal dha.
33 Agus an uair a chual' iadsan *so*, bha
iad air an gonadh[w], agus ghabh iad comh-
airle an cur gu bàs.
34 An sin dh'éirich Phairiseach àraidh
anns a' chomhairle, d'am b'ainm Gamal-
iel[y], fear-teagaisg an lagha, air an robh

B.C. 33.

[a] Eoin 6. 63, 68
17. 8
[b] Eoin 10. 40
[c] caib. 4. 1
[d] caib. 2. 43
[e] Mat. 21. 26
[f] caib. 4. 30
Ròm. 15. 19
Eabh. 2. 4
[g] caib. 2. 42, 46
[h] Eoin 12. 42
[i] caib. 4. 21
[j] caib. 4. 18
[k] caib. 2. 47
[l] caib. 2. 23, 36
3. 15
7. 52
Mat. 27. 25
[m] caib. 4. 19
[n] Gal. 3. 13
1 Pead. 2. 24
[o] Marc. 16. 17, 18
Eoin 14. 12
[p] Phil. 2. 9
[1] *'n a Phrionnsa.*
[q] Isa. 9. 6
55. 4
[r] Mat. 1. 21
[s] Sech. 12. 10
Luc. 24. 47, 48
[t] Luc. 24. 48
[u] caib. 2. 4, 38, 39
[v] caib. 4. 1, 2
[w] caib. 7. 54
[x] caib. 12. 5-7
16. 23-27
[y] caib. 22. 3

meas aig an t-sluagh uile, agus dh'orduich e na h-abstoil a chur a mach ré tamuill ;

35 Agus thubhairt e riu, Fheara Israeil, thugaibh an aire dhuibh féin, ciod a tha roimhibh a dheanamh mu thimchioll nan daoine sin.

36 Oir roimh na làithibh so dh'éirich Teudas suas, ag ràdh, gu-m bu neach éigin mòr e féin, agus cheangail àireamh dhaoine, timchioll ceithir cheud, iad féin ris : mharbhadh esan, agus a' mheud 's a dh'aontaich leis, sgaoileadh iad uile as a chéile, agus chaidh iad gu neo-ni.

37 An déigh an fhir so dh'éirich Iudas an Galiléach suas, ann an làithibh na cìs-mheasaidh[h], agus tharruing e mòran sluaigh 'n a dhéigh : sgriosadh esan mar an ceudna, agus a' mheud 's a ghéill da sgapadh iad uile.

38 Agus a nis tha mi ag ràdh ruibh, Fanaibh o na daoinibh so, agus leigibh leo : oir ma's ann o dhaoinibh tha a' chomhairle so, no an obair so, thig i gu neo-bhrigh[i] :

39 Ach ma's ann o Dhia tha i, cha-n urrainn sibhse a' cur gu neo-bhrigh[j] : air eagal gu-n tarladh gu-m faighear sibh eadhon a' cogadh an aghaidh Dhé.

40 Agus dh'aontaich iad leis-san : agus an uair a ghairm iad na h-abstoil, agus a ghabh iad orra[l], dh'orduich iad dhoibh gun labhairt ann an ainm Iosa[m], agus leig iad as iad.

41 Agus dh'imich iadsan o làthair na comhairle, le gairdeachas[n] a chionn gu-n do mheasadh gu-m b'airidh iad air eas-urram fhulang air son 'ainme-san.

42 Agus gach là anns an teampull[o], agus o thigh gu tigh, cha do sguir iad a bhi 'teagasg, agus a' searmonachadh Iosa Criosd.

## CAIB. VI.

1 *Thagh na h-abstoil seachdnar gu frithealadh do uireasbhuidh nam bochd :* 5 *b'aon diubh so Stephen, neach a bha làn de chreidimh, agus de'n Spiorad Naomh :* 12 *chaidh a ghlacadh agus agairt gu h-eucorach an làthair na comhairle.*

AGUS anns na làithibh sin, an uair a bha àireamh nan deisciobul a' meudachadh, dh'éirich gearan am measg nan Greugach an aghaidh nan Eabhruidheach, a chionn gu-n do dhearmaideadh am bantraichean 's an fhrithealadh làitheil[q].

2 An sin ghairm an dà fhear dheug mòr - chuideachd nan deisciobul d'an ionnsuidh, agus thubhairt iad, Cha-n 'eil e iomchuidh sinne dh'fhàgail focail Dhé[r], agus a fhrithealadh do bhordaibh.

3 Uime sin, a bhràithrean, iarraibh a mach[s] 'n 'ur measg seachdnar dhaoine fo dheadh iomradh[t], làn de'n Spiorad Naomh agus de ghliocas, a chuireas sinne os ceann an dreuchd so.

4 Ach buanaichidh sinne a ghnàth ann an urnuigh[v], agus ann am ministrealachd an fhocail.

B.C. 33.

[a] caib. 11. 24
[b] caib. 8. 5, 26; 21. 8
[c] Tais. 2. 6, 15
[d] caib. 1. 24; 13. 3
[e] 1 Tim. 4. 14; 5. 22; 2 Tim. 1. 6
[f] caib. 12. 24; Isa. 55. 11
[g] Eoin 12. 42
[h] Luc. 2. 1-3
[i] Gnà. 21. 30; Isa. 8. 10; Mat. 15. 13
[j] Iob 34. 29; 1 Cor. 1. 25
[k] Luc. 21. 15
1 *bhriob iad daoine.*
[l] Mat. 10. 17
[m] caib. 4. 18
[n] Mat. 5. 12; 2 Cor. 12. 10; Phil. 1. 29; Seum. 1. 2; 1 Pead. 4. 13-16
[o] 2 Tim. 4. 2
[p] Ecs. 34. 30, 35
[q] caib. 4. 35
[r] Ecs. 18. 17-26
[s] Deut. 1. 13
[t] caib. 16. 2; 1 Tim. 3. 7, 8, 10
[u] Gen. 11. 31
[v] 1 Tim. 4. 15

5 Agus bha a' chainnt *so* taitneach an làthair na mòr-chuideachd uile : agus thagh iad Stephen, duine làn de chreidimh[a], agus de'n Spiorad Naomh, agus Philip[b], agus Prochorus, agus Nicanor, agus Timon, agus Parmenas, agus Nicolas[c] proseliteach a mhuinntir Antioch ;

6 Chuir iad iadsan an làthair nan abstol : agus air deanamh urnuigh dhoibh[d], chuir iad an làmhan orra[e].

7 Agus dh'fhàs focal Dhé[f] ; agus mheudaicheadh àireamh nan deisciobul gu ro mhòr ann an Ierusalem ; agus bha cuideachd mhòr de na sagartaibh ùmhal do'n chreidimh[g].

8 Agus rinn Stephen, làn de chreidimh agus de chumhachd, mìorbhuilean agus comharaidhean mòra am measg an t-sluaigh.

9 An sin dh'éirich dream àraidh de'n t-sionagog, ris an abrar *sionagog* nan Libertineach, agus nan Cirenianach, agus a mhuinntir Alecsandria, agus na dream o Chilicia, agus o'n Asia, a' deasboireachd ri Stephen.

10 Agus cha b'urrainn iad cur an aghaidh a' ghliocais agus an spioraid leis an do labhair e[k].

11 An sin thug iad a steach le foill daoine[1] a thubhairt, Chuala sinne e a' labhairt bhriathra toibheumach an aghaidh Mhaois, agus Dhé.

12 Agus dhùisg iad suas an sluagh, agus na seanairean, agus na sgrìobhaichean, agus thàinig iad air, agus ghlac iad e, agus thug iad an làthair na comhairle *e*,

13 Agus chuir iad suas fianuisean bréige, a thubhairt, Cha-n 'eil an duine so a' sgur de labhairt bhriathra toibheumach an aghaidh an ionaid naoimh so, agus an lagha.

14 Oir chuala sinn e ag ràdh, gu-n sgrios an t-Iosa so o Nasaret an t-àite so, agus gu-n atharraich e na gnàthan a thug Maois dhuinne.

15 Agus air dhoibh-san uile a bha 'n an suidhe 's a' chomhairle amharc gu geur air, chunnaic iad 'aghaidh mar aghaidh aingil[p].

## CAIB. VII.

1 *Air do Stephen comas fhaghail freagairt air a shon féin,* 2 *nochd e gu-n d' rinn Abraham aoradh do Dhia gu taitneach ;* 37 *gu-n d' thug Maois féin fianuis mu Chriosd ;* 51 *chronaich e na h-Iudhaich air son an ceannairc, agus morta Chriosd.*

AN sin thubhairt an t-àrd-shagart, Am bheil ma ta na nithe so mar so ?

2 Agus thubhairt esan, Fheara, a bhràithrean, agus aithrichean, éisdibh ; Dh'fhoillsicheadh Dia na glòire d'ar n-athair Abraham, an uair a bha e ann am Mesopotamia[u], mu-n do ghabh e còmhnuidh ann an Charan,

3 Agus thubhairt e ris, Rach a mach á do thìr féin, agus o do chinneach, agus thig chum na tìre a nochdas mise dhuit.

4 An sin chaidh esan a mach á talamh
nan Caldéanach[a], agus ghabh e còmh-
nuidh ann an Charan: agus as a sin, an
déigh bàis 'athar, dh'atharraich se e do'n
fhearann so anns am bheil sibhse nis
'n 'ur còmhnuidh.
5 Agus cha d' thug e dha oighreachd
*sam bith* ann, cha d'thug *fiù* leud troidhe:
gidheadh gheall e gu-n tugadh e mar
sheilbh e dha féin agus d'a shliochd 'n a
dhéigh[e], ged nach robh fathast duine
cloinne aige.
6 Agus labhair Dia air an dòigh so,
Gu-m bitheadh a shliochd air chuairt
ann an dùthaich choigrich[g], agus gu-n
deanadh iad tràillean diubh, agus gu-m
buineadh iad gu h-olc *riu* ré cheithir
cheud bliadhna[i].
7 Agus air a' chinneach sin d'am bi
iadsan fo dhaorsa, bheir mise breth, arsa
Dia: agus an déigh nan nithe sin thig iad
a mach, agus ni iad seirbhis dhomh-sa
anns an àite so[j].
8 Agus thug e dha coimhcheangal an
timchioll-ghearraidh[k]: agus mar sin ghin
*Abraham* Isaac[l], agus thimchioll-ghearr
se e air an ochdamh là: agus *ghin* Isaac
Iacob[m], agus Iacob an dà phrìomh-athair
dheug[n].
9 Agus a' gabhail farmaid, reic na
prìomh-aithrichean Ioseph do'n Eiphit[o]:
ach bha Dia maille ris,
10 Agus shaor se e as a thrioblaidibh
uile, agus thug e deadh-ghean agus
gliocas da an làthair Pharaoh rìgh na
h-Eiphit; agus chuir se e 'n a uachdaran
air an Eiphit[p], agus air a theaghlach féin
uile.
11 A nis thàinig gorta agus àmhghar
mòr air an Eiphit uile[q], agus air talamh
Chanaain; agus cha d'fhuair ar n-aith-
riche teachd-an-tìr.
12 Ach an uair a chuala Iacob gu-n robh
arbhar 's an Eiphit[r], chuir e mach ar
n-aithrichean air tùs.
13 Agus air an dara *uair* rinneadh
Ioseph aithnichte d'a bhràithribh[t]; agus
rinneadh cinneach Ioseiph follaiseach do
Pharaoh.
14 An sin chuir Ioseph *fios* uaith, agus
ghairm e d'a ionnsuidh Iacob 'athair,
agus a luchd-dàimhe uile[u], cùig anama
deug agus tri fichead.
15 Agus chaidh Iacob sìos do'n Eiphit,
agus fhuair e bàs, e féin agus ar n-aith-
richean,
16 Agus ghiùlaineadh thairis iad gu
Sichem[w], agus chuireadh iad anns an àit-
adhlaic a cheannaich Abraham air suim
airgid o mhic Emoir, *athar* Shicheim.
17 Ach an uair a dhruid àm a' gheall-
aidh, a mhionnaich Dia do Abraham,
dh'fhàs an sluagh agus rinneadh iad
lìonmhor 's an Eiphit[y],
18 Gus an d'éirich rìgh eile, do nach
b'aithne Ioseph.
19 Bhuin esan gu cuilbheirteach r'ar
cinneach, agus rinn e olc air ar n-aith-
richibh, air chor as gu-n d' thug e orra an
naoidheanan a thilgeadh a mach[b] chum
nach sìolaicheadh iad.
20 Anns an àm sin rugadh Maois[c], agus
bha e ro sgiamhach[1], agus dh'altrumadh
e tri mìosan ann an tigh 'athar:
21 Agus an uair a thilgeadh a mach
e, thog nighean Pharaoh leatha e, agus
dh'altrum i e mar mhac dhi féin[d].
22 Agus dh'fhòghlumadh Maois ann
an uile ghliocas nan Eiphiteach, agus
bha e cumhachdach ann am briathraibh
agus ann an gniomharaibh[f].
23 Agus an uair a bha e dà fhichead
bliadhna iomlan a dh'aois[h], thàinig e 'n a
chridhe a bhràithre clann Israeil fhios-
rachadh.
24 Agus air dha duine àraidh *dhiubh*
fhaicinn a' fulang eucoir, theasairg se *e*,
agus air bualadh an Eiphitich dha, rinn
e dìoghaltas air son an fhir air an d'rinn-
eadh an eucoir:
25 Oir shaoil e gu-n tuigeadh a bhràith-
re, gu-n tugadh Dia le a làimh-san saorsa
dhoibh; ach cha do thuig iadsan.
26 Agus air an là 'n a dhéigh sin nochd
se e féin doibh agus iad a' coimhstri, agus
b'àill leis sìth a dheanamh eatorra, ag
ràdh, A dhaoine, is bràithre sibh féin;
c'ar son tha sibh a' deanamh eucoir air a
chéile?
27 Ach chuir am fear a rinn an eucoir
air a choimhearsnach uaith e, ag ràdh,
Cò rinn thusa a'd' uachdaran agus a'd'
bhreitheamh oirnne?
28 Am miann leat mise a mharbhadh,
mar *a mharbh thu* an t-Eiphiteach an dé?
29 An sin theich Maois air son an fhoc-
ail so, agus bha e 'n a choigreach ann an
dùthaich Mhidiain, far an do ghin e dithis
mhac.
30 Agus an uair a choimhlionadh dà
fhichead bliadhna[s], dh'fhoillsicheadh dha
ann am fàsach beinne Shina, aingeal an
Tighearn' ann an lasair theine ann am
preas.
31 Agus an uair a chunnaic Maois *so*,
ghabh e iongantas mu'n t-sealladh; agus
air dha teachd am fagus gu beachdachadh
*air*, thàinig guth an Tighearna d'a ionn-
suidh,
32 *Ag ràdh, Is* mise Dia d'aithriche[v],
Dia Abrahaim, agus Dia Isaaic, agus Dia
Iacoib. An sin chriothnuich Maois, agus
cha robh 'chridhe aige amharc.
33 An sin thubhairt an Tighearna ris,
Fuasgail do bhrògan o d' chosaibh[x]: oir
is talamh naomh an t-àit' air am bheil
thu a'd' sheasamh.
34 Chunnaic mi gu cinnteach àmhghar
mo phobuill a tha 's an Eiphit, agus
chuala mi an osnaidh, agus thàinig mi
nuas g'an saoradh. Agus a nis thig, cuir-
idh mi do'n Eiphit thu.
35 Am Maois so féin a dhiùlt iadsan,
ag ràdh, Cò rinn uachdaran agus breith-

B.C. 33.

[a] Gen. 12. 4, 5
[b] Ecs. 1. 22
[c] Ecs. 2. 2, &c.
[1] *sgiamhach do Dhia.*
[d] Ecs. 2. 10
[e] Gen. 13. 15
[f] Luc. 24. 19
[g] Gen. 15. 13, 16
[h] Ecs. 2. 11, &c.
[i] Ecs. 12. 40, 41
[j] Ecs. 3. 12
[k] Gen. 17. 9-11
[l] Gen. 21. 1-4
[m] Gen. 25. 26
[n] Gen. 29. 32, &c.
[o] Gen. 37. 4, 11, 18-20, 28
[p] Gen. 41. 40
[q] Gen. 41. 54
[r] Gen. 42. 1, 2
[s] Ecs. 3. 2, &c.
[t] Gen. 45. 4, 16
[u] Gen. 46. 27
[v] caib. 22. 32 Eabh. 11. 16
[w] Ios. 24, 32
[x] Ios. 5. 15 Ecl. 5. 1
[y] Ecs. 1. 7-9

eamh dhìot-sa? esan chuir Dia *gu bhi*
'n a uachdaran agus 'n a fhear-saoraidh
le làimh an aingil a dh'fhoillsicheadh
dha 's a' phreas[a].
36 Thug esan a mach iad an déigh
dha mìorbhuilean[b], agus comharaidhean
a dheanamh ann an tìr na h-Eiphit,
agus anns a' mhuir ruaidh, agus anns an
fhàsach ré dhà fhichead bliadhna[e].
37 Is e so am Maois ud a thubhairt ri
cloinn Israeil, Togaidh an Tighearn' 'ur
Dia suas fàidh dhuibh de 'ur bràithribh,
cosmhuil rium-sa[g]; ris-san éisdidh sibh.
38 So esan a bha 's an eaglais anns an
fhàsach[h], maille ris an aingeal a labhair
ris ann am beinn Shina[i], agus maille r'ar
n-aithrichibh-ne : neach a fhuair[j] briathra
na [1]beatha[l] chum an toirt dhuinne :
39 Do nach b'àill le ar n-aithrichibh a
bhi ùmhal, ach chuir iad uatha *e*, agus
'n an cridhe phill iad air an ais do'n
Eiphit,
40 Ag ràdh ri Aaron, Dean dhuinne
diathan a théid romhainn[n]: oir mu thim-
chioll a' Mhaois so, a thug a mach sinn
á tìr na h-Eiphit, cha-n 'eil fhios againn
ciod a dh'éirich dha.
41 Agus rinn iad laogh 's na làithibh
sin[p], agus thug iad ìobairt do'n dealbh,
agus rinn iad gairdeachas ann an oibribh
an làmha féin.
42 An sin phill Dia, agus thug e thairis
iad[t] chum aoradh a dheanamh do armailt
nèimh[u], a réir mar tha e sgrìobhta ann
an leabhar nam fàidhean, An d'thug sibh
dhomh-sa beathaichean marbhta, agus
ìobairte ré dhà fhichead bliadhna anns an
fhàsach, O thigh Israeil?
43 Seadh, thog sibh suas pàilliun
Mholoich, agus reult 'ur dé Remphain,
dealbhan a rinn sibh chum aoraidh
dhoibh : uime sin atharraichidh mi sibh
an taobh thall de Bhabilon[y].
44 Bha pàilliun na fianuis aig ar n-aith-
richibh 's an fhàsach, a réir mar a dh'àithn
an ti a labhair ri Maois, gu-n deanadh se
e a réir an t-samhlaidh a chunnaic e[z].
45 An ni a thug mar an ceudna ar
n-aithrichean a bha 'n an déigh[a], a steach
maille ri Iosa[2] do sheilbh nan Cinneach, a
thilg Dia a mach roimh ghnùis ar n-aith-
riche, gu làithibh Dhaibhidh ;
46 Neach a fhuair deadh-ghean 'am
fianuis Dhé[c], agus a dh'iarr pàilliun
fhaotainn do Dhia Iacoib[d].
47 Ach thog Solamh tigh dha[e].
48 Gidheadh cha-n 'eil an Ti a's airde
a' gabhail còmhnuidh[f] ann an teampluibh
làmh-dheanta ; mar tha am fàidh ag ràdh,
49 *Is e* nèamh mo rìgh-chaithir[h], agus
an talamh stòl mo chos : ciod an tigh a
thogas sibh dhomh? tha an Tighearn' ag
ràdh : no ciod e ionad mo thàimh?
50 Nach do rinn mo làmh na nithe so
uile?
51 A dhaoine rag-mhuinealach[j], agus
neo-thimchioll-ghearrta[k] ann an cridhe

B.C. 33.

[a] Ecs. 14. 19 Air. 20. 16
[b] Ecs. vii.-xi., xiv.
[c] 2 Each. 36. 16 1 Tes. 2. 15
[d] caib. 3. 14
[e] Ecs. 16. 1, 35
[f] Gal. 3. 19
[g] caib. 3. 22 Deut. 18. 15, 18
[h] Eabh. 3. 2
[i] Isa. 63. 9 Ecs. 19. 3, 17
[j] Eoin 1. 17
[k] caib. 6. 5
[1] *briathran beò.*
[l] Ròm. 3. 2
[m] Ese. 1. 1
[n] Ecs. 32. 1
[o] Dan. 7. 13
[p] Ecs. 32. 2-8
[q] Luc. 4. 29 Eabh. 13. 12, 13
[r] caib. 6. 13
[s] caib. 8. 1, 3 22. 20
[t] Salm 81. 11, 12 Ròm. 1. 28
[u] Deut. 4. 19 2 Ri. 17. 16 Ier. 19. 13
[v] Salm 31. 5 Luc. 23. 46
[w] Mat. 5. 44 Luc. 23. 34
[x] 1 Cor. 11. 30 1 Tes. 3. 13
[y] Am. 5. 25, 26
[z] Ecs. 25. 40 26. 30 Eabh. 8. 5
[a] Ios. 3. 14
[2] *Iosua.*
[b] caib. 11. 19-21
[c] 1 Sam. 16. 1
[d] 1 Each. 22. 7
[e] 1 Ri. 6. 1, &c. 8. 20
[f] caib. 17. 24 1 Ri. 8. 27
[g] caib. 26. 10, 11 Gal. 1. 13
[h] Isa. 66. 1, 2
[i] caib. 6. 5
[j] Ecs. 32. 9 Isa. 48. 4
[k] Lebh. 26. 41 Ier. 9. 26 Ròm. 2. 28, 29

agus ann an cluasaibh, tha sibh a ghnàth
a' cur an aghaidh an Spioraid Naoimh :
mar *a rinn* 'ur n-aithriche, mar sin tha
sibhse *a' deanamh.*
52 Cò de na fàidhibh air nach d' rinn
'ur n-aithriche geur-leanmhuinn[c]? agus
mharbh siad iadsan a roimh-fhoillsich
teachd an Fhìrein ud[d]; air an robh sibhse
a nis 'n 'ur luchd-brathaidh, agus 'n 'ur
mortairibh :
53 *Sibhse* a fhuair an lagh le frithealadh
nan aingeal[f], agus nach do choimhead *e.*
54 'N uair a chual' iad na nithe sin,
bha iad air an gonadh 'n an cridhe, agus
chas iad *am* fiaclan ris.
55 Ach air dhasan a bhi làn de 'n
Spiorad Naomh[k], dh'amhairc e gu geur
suas gu nèamh, agus chunnaic e glòir Dhé,
agus Iosa 'n a sheasamh air deas làimh
Dhé ;
56 Agus thubhairt e, Feuch, tha mi
'faicinn nan nèamh fosgailte[m], agus Mac
an duine 'n a sheasamh air deas làimh
Dhé[o].
57 An sin ghlaodh iadsan le guth mòr,
agus dhruid iad an cluasan, agus leum
iad air a dh'aon inntinn,
58 Agus air dhoibh a thilgeadh a mach
as a' bhaile[q], chlach iad *e* : agus thilg na
fianuisean[r] an eudach sìos aig cosaibh
òganaich, d'am b'ainm Saul[s].
59 Agus chlach iad Stephen, *agus* e a'
gairm air *Criosd*, agus ag ràdh, A Thigh-
earn' Iosa, glac mo spiorad[v].
60 Agus air dha e féin a leigeadh air
a ghlùinibh, ghlaodh e le guth mòr, A
Thighearna, na cuir am peacadh so as an
leth[w]. Agus air dha so a ràdh, choidil e[x].

## CAIB. VIII.

1 *Shearmonaicheadh an soisgeul ann an Samaria le Philip, a bhaist mòran, agus am measg chàich Simon an Druidh.* 14 *Thàinig Peadar agus Eoin a dhaingneachadh na h-eaglais :* 17 *le cur an làmh air an dream a chreid, bha an Spiorad Naomh air a thiodhlacadh.*

AGUS bha Saul ag aontachadh le a
bhàs-san. Agus dh'éirich anns an
àm sin geur-leanmhuinn mhòr an aghaidh
na h-eaglais a bha ann an Ierusalem ;
agus bha iad uile air an sgapadh air feadh
tìre Iudea[b], agus Shamaria, ach na h-ab-
stoil *a mhàin.*
2 Agus ghiùlain daoine diadhaidh
Stephen *chum 'adhlacaidh*, agus rinn iad
caoidh mhòr air a shon.
3 Ach bha Saul a' fàsachadh na h-eag-
lais[g], a' dol a steach do gach tigh ; agus
a' tarruing a mach fhear agus bhan, chuir
e ann am prìosan *iad.*
4 Uime sin dh'imich an dream a
sgapadh feadh gach àite, a' searmonach-
adh an fhocail.
5 An sin chaidh Philip[i] a sìos do bhaile
Shamaria, agus shearmonaich e Criosd
doibh.
6 Agus thug an sluagh a dh'aon toil

aire do na nithibh a labhradh le Philip, ag éisdeachd ris, agus a' faicinn nam mìorbhuilean a rinn e.

7 Oir chaidh spiorada neòghlan a mach á mòran anns an robh iad[b], a' glaodhaich le guth mòr: agus chaidh mòran air an robh am pairilis, agus a bha 'n am bacaich, a shlànuchadh.

8 Agus bha gairdeachas mòr 's a' bhaile sin.

9 Ach bha roimhe sin duine àraidh 's a' bhaile sin d'am b'ainm Simon, a ghnàthaich druidheachd[d], agus a mheall muinntir Shamaria, ag ràdh gu-m bu neach mòr éigin e féin:

10 Dhasan thug iad uile aire o'n bheag gus a mhòr, ag ràdh, Is e an duine so cumhachd mòr Dhé.

11 Agus thug iad an aire dha, a chionn gu-n do mheall e iad ré ùine fhada le a dhruidheachd.

12 Ach an uair a chreid iad Philip, a' searmonachadh nan nithe a bhuineas do rìoghachd Dhé[g], agus do ainm Iosa Criosd, bhaisteadh iad eadar fheara agus mhnathan.

13 An sin chreid Simon féin mar an ceudna: agus an uair a bhaisteadh e, dh'fhan e maille ri Philip, agus a' faicinn nan comharaidhean agus nam feartan a rinneadh, ghabh e iongantas ro mhòr.

14 Agus an uair a chuala na h-abstoil a bha ann an Ierusalem, gu-n do ghabh Samaria focal Dhé, chuir iad d'an ionnsuidh Peadar agus Eoin:

15 Agus an uair a chaidh iad sìos, ghuidh iad air an son gu-m faigheadh iad an Spiorad Naomh[i].

16 (Oir cha d' thàinig e fathast a nuas air aon aca[j]: ach a mhàin bhaisteadh iad ann an ainm an Tighearn' Iosa[k].)

17 An sin chuir iad *an* làmhan orra[l], agus fhuair iad an Spiorad Naomh.

18 Agus an uair a chunnaic Simon gu-n robh an Spiorad Naomh air a thoirt tre làmhan nan abstol a chur orra, thairg e airgiod dhoibh,

19 Ag ràdh, Thugaibh dhomh-sa mar an ceudna an cumhachd so, ge b'e neach air an cuir mi *mo* làmhan, gu-m faigh e an Spiorad Naomh.

20 Ach thubhairt Peadar ris, Gu rachadh d'airgiod 'am mugha maille riut, a chionn gu-n do mheas thu gu-m feudtadh tiodhlac Dhé[m] a cheannach le airgiod[o].

21 Cha-n 'eil agad cuid no crannchur 's a' chùis so: oir cha-n 'eil do chridhe dìreach[q] ann am fianuis Dhé.

22 Gabh aithreachas uime sin de d'olc so, agus guidh air Dia, ma dh'fheudar gu maithear dhuit smuain do chridhe[s].

23 Oir tha mi 'g ad fhaicinn ann an domblas na seirbhe[t], agus *fo* chuibhreach na h-eucorach[u].

24 An sin fhreagair Simon, agus thubhairt e, Guidhibh-se an Tighearn' air mo shon[a], nach tig aon de na nithibh sin a thubhairt sibh orm.

25 An sin air dhoibh-san fianuis a dheanamh agus focal an Tighearn' a labhairt, phill iad gu Ierusalem, agus shearmonaich iad an soisgeul ann am mòran de bhailtibh nan Samaritanach.

26 Agus labhair aingeal an Tighearna ri Philip, ag ràdh, Eirich agus imich chum na h-àirde deas, chum na slighe a tha 'dol sìos o Ierusalem gu Gasa[c], a tha 'n a fhàsach.

27 Agus dh'éirich e, agus dh'imich e: agus, feuch, duine àraidh, caillteanach o Etiopia[e], aig an robh mòr-ùghdarras fo Chandace ban-righinn na h-Etiopia, agus a bha os ceann a h-ionmhais uile, agus a bha air teachd gu Ierusalem chum aoradh a dheanamh[f],

28 Bha e a' pilltinn air ais, agus 'n a shuidhe 'n a charbad, agus bha e a' leughadh an fhàidh Esaiais.

29 An sin thubhairt an Spiorad ri Philip[h], Imich am fagus, agus druid ris a' charbad so.

30 Agus ruith Philip d'a ionnsuidh, agus chuala se e a' leughadh an fhàidh Esaiais, agus thubhairt e, Am bheil thu a' tuigsinn nan nithe a tha thu a' leughadh?

31 Agus thubhairt esan, Cionnus is urrainn mi, mur seòl neach éigin mi? Agus dh'iarr e air Philip teachd a nìos, agus suidhe maille ris.

32 A' chuibhrionn de'n sgrìobtuir a bha e 'leughadh, b'i so i, Thugadh *e* mar chaora chum marbhaidh; agus mar uan a tha 'n a thosd 'am fianuis an fhirlomairt, mar sin cha d'fhosgail e a bheul:

33 'N a ìsleachadh thugadh a bhreitheanas air falbh: agus cò nochdas a ghinealach? oir thogadh a bheatha o'n talamh[1].

34 Agus fhreagair an caillteanach, agus thubhairt e ri Philip, Guidheam ort cò uime tha am fàidh ag ràdh so? uime féin, no mu neach éigin eile?

35 An sin dh'fhosgail Philip a bheul, agus a' tòiseachadh o'n sgrìobtuir sin, shearmonaich e Iosa dha.

36 Agus an uair a dh'imich iad air an t-slighe, thàinig iad gu uisge àraidh: agus thubhairt an caillteanach, Feuch, uisge; ciod a tha 'bacadh mise 'bhi air mo bhaisteadh[n]?

37 Agus thubhairt Philip, Ma tha thu a' creidsinn le d' uile chridhe[p], feudaidh tu. Agus fhreagair e agus thubhairt e, Tha mi a' creidsinn gur e Iosa Criosd Mac Dhé[r].

38 Agus dh'àithn e an carbad a sheasamh: agus chaidh iad sìos le 'chéile do'n uisge, araon Philip agus an caillteanach; agus bhaist se e.

39 Agus an uair a thàinig iad a nìos as an uisge, thug Spiorad an Tighearna Philip leis[v], agus cha-n fhac an cailltean-

B.C. 34.

[a] Ecs. 8. 8
Air. 21. 7
1 Ri. 13. 6
Iob 42. 8
Seum. 5. 16
[b] Marc. 16. 17
[c] Ios. 15. 47
[d] caib. 13. 6
Tais. 22. 15
[e] Salm 68. 31
Seph. 3. 10
[f] 2 Each. 6. 32, 33
[g] caib. 1. 3
[h] Isa. 65. 24
Hos. 6. 3
[i] caib. 2. 38
[j] caib. 19. 2
[k] caib. 2. 38
10. 48
19. 5, 6
1 Cor. 1. 13
[l] caib. 6. 6
Eabh. 6. 2
[1] *a réir mar tha e 's a' Ghréigis, Isa. 53. 7, 8.*
[m] caib. 10. 45
11. 17
[n] caib. 10. 47
[o] 2 Ri. 5. 15, 16
Mat. 10. 8
[p] rann 12
Marc. 16. 16
[q] Salm 78. 36, 37
Ese. 14. 3
[r] Eoin 11. 27
1 Cor. 12. 3
1 Eoin 4. 15
[s] Dan. 4. 27
2 Tim. 2. 25
[t] Ier. 4. 18
Eabh. 12. 15
[u] Salm 116. 16
Gnà. 5. 22
Isa. 28. 22
[v] 1 Ri. 18. 12
Ese. 3. 12, 14

ach tuilleadh e: agus dh'imich e air 'aghaidh le gairdeachas.

40 Ach fhuaradh Philip ann an Asotos: agus shearmonaich e anns na bailtibh uile, a' dol troimh *an dùthaich*, gus an d' thàinig e gu Cesarea.

## CAIB. IX.

1 *Tha Saul, air dha 'bhi 'g imeachd gu Damascus, air a leagadh sìos gu talamh le solus, agus guth o nèamh:* 10 *ghairmeadh e chum na h-abstolachd,* 18 *agus bhaisteadh e le Ananias:* 20 *shearmonaich e Criosd gu dàna.* 32 *Leighis Peadar Eneas de'n phairilis;* 38 *thug e Tabita beò.*

AGUS air do Shaul a bhi fathast a' séideadh *a mach* bagraidh[g], agus àir an aghaidh dheisciobul an Tighearna, chaidh e chum an àrd-shagairt,

2 Agus dh'iarr e litrichean uaith gu Damascus chum nan sionagog, a chum nam faigheadh e aon neach de'n t-slighe so, co aca b'fhir no mnathan iad, gu-n tugadh e leis ceangailte gu Ierusalem iad.

3 Agus ag imeachd dha, tharladh gu-n do dhruid e ri Damascus: agus dhealraich gu h-obann mu'n cuairt air solus o nèamh[j].

4 Agus air tuiteam dha air an talamh, chual' e guth ag ràdh ris, A Shauil, a Shauil, c'ar son tha thu 'g am gheur-leanmhuinn-sa[l]?

5 Agus thubhairt esan, Cò thu, a Thighearna? Agus thubhairt an Tighearn', Is mise Iosa a tha thusa a' geurleanmhuinn: *is* cruaidh dhuit-sa breabadh an aghaidh nan dealg[m].

6 Agus air dhasan a bhi air chrith agus làn uamhuinn, thubhairt e, A Thighearna, ciod is àill leat mise a dheanamh[o]? Agus *thubhairt* an Tighearna ris, Eirich, agus rach a steach do'n bhaile, agus innsear dhuit ciod is còir dhuit a dheanamh.

7 Agus sheas na daoine a bha 'g imeachd maille ris 'n an tosd[r], a' cluinntinn a' ghutha, ach gun neach air bith fhaicinn.

8 Agus dh'éirich Saul o'n talamh, agus air fosgladh a shùl dha, cha-n fhac e neach air bith: ach air dhoibh breth air a làimh, threòraich iad *e* gu Damascus.

9 Agus bha e tri làithean gun radharc, agus cha d'ith agus cha d'òl e ni air bith.

10 Agus bha deisciobul àraidh ann an Damascus, d'am b'ainm Ananias[t]; agus thubhairt an Tighearna ris ann am foillseachadh, Ananiais. Agus thubhairt esan, Feuch *tha* mi *an so*, a Thighearn'.

11 Agus *thubhairt* an Tighearna ris, Eirich, agus imich do'n t-sràid, ris an abrar Dìreach, agus iarr ann an tigh Iudais, duine o Tharsus d'an goirear Saul: oir feuch, tha e ri urnuigh,

12 Agus chunnaic e ann am foillseachadh duine d'an ainm Ananias, a' teachd a steach, agus a' cur *a* làimhe air, chum gu faigheadh e a radharc.

13 An sin fhreagair Ananias, A Thighearna, chuala mi o mhòran mu'n duine so, cia lìon olc a rinn e do d' naoimh ann an Ierusalem[a]:

14 Agus tha an so ùghdarras aige o uachdarain nan sagairt[b], iadsan uile a cheangal a tha 'gairm air d'ainm-sa.

15 Ach thubhairt an Tighearna ris, Imich; oir is soitheach taghta dhomh-sa e[c], chum m'ainm a ghiùlan 'am fianuis nan Cinneach[d], agus rìghrean[e], agus chloinn Israeil.

16 Oir nochdaidh mise dha cia mòr na nithe a's éigin da fhulang[f] air sgàth m'ainme-sa.

17 Agus dh'imich Ananias, agus chaidh e steach do'n tigh; agus chuir e a làmhan air[h], agus thubhairt e, A Shauil, a bhràthair, chuir an Tighearn', (*eadhon* Iosa a dh'fhoillsicheadh dhuit-sa anns an t-slighe air an d' thàinig thu,) mise chum gu faigheadh tu do radharc, agus gu-m bitheadh tu air do lìonadh leis an Spiorad Naomh[i].

18 Agus air ball thuit o 'shuilibh mar gu-m bitheadh lannan; agus dh'aisigeadh a radharc dha gun dàil, agus air dha éirigh, bhaisteadh e.

19 Agus an uair a ghabh e biadh, neartaicheadh e. An sin bha Saul làithean àraidh maille ris na deisciobluibh a bha ann an Damascus[k].

20 Agus air ball shearmonaich e Iosa anns na sionagogaibh, gur esan Mac Dhé.

21 Ach bha na h-uile a chual' *e* fo uamhas, agus thubhairt iad, Nach e so esan a bha a' sgrios[n] ann an Ierusalem na muinntir a bha 'gairm air an ainm so, agus a thàinig an so chum na crìche so, gu-n tugadh e ceangailte iad dh'ionnsuidh uachdaran nan sagart?

22 Ach bu mhòid a neartaicheadh Saul[p], agus chuir e gu amhluadh na h-Iudhaich[q] a bha 'chòmhnuidh ann an Damascus, a' dearbhadh gur e so an Criosd.

23 Agus air dol do mhòran làithean seachad, rinn na h-Iudhaich comhairle r'a chéile esan a mharbhadh[s]:

24 Ach thugadh fios do Shaul air am foill: agus bha faire aca air na geatachaibh a là agus a dh'oidhche chum a mharbhadh.

25 An sin ghabh na deisciobuil e 's an oidhche, agus chuir iad a mach thar a' bhalla e, agus leig iad sìos ann an cliabh e[u].

26 Agus an uair a thàinig Saul gu Ierusalem[v], dh'fheuch e ri e féin a cheangal ris na deisciobluibh: ach bha eagal orra uile roimhe, agus cha do chreid iad gu-m bu deisciobul e.

27 Ach ghabh Barnabas d'a ionnsuidh e[w], agus thug e chum nan abstol *e*, agus chuir e'n céill doibh cionnus a chunnaic e an Tighearn' anns an t-slighe, agus gu-n do labhair e ris, agus cionnus a shearmon-

B.C. 35.

a 1 Tim. 1. 13
b rann 21
c caib. 13. 2; Ròm. 1. 1; 1 Cor. 15. 10; Gal. 1. 15; Eph. 3. 7, 8
d Ròm. 11. 13; Gal. 2. 7, 8
e caib. 25. 23, &c.
f 2 Cor. 11. 23-27; 2 Tim. 1. 11, 12
g caib. 8. 3; Gal. 1. 13
h caib. 8. 17
i caib. 2. 4
j 1 Cor. 15. 8
k caib. 26. 20; Gal. 1. 17
l Mat. 25. 40, 45
m caib. 5. 39; Ier. 31. 18
n caib. 8. 3; Gal. 1. 13, 23
o caib. 16. 30
p Salm 84. 7
q caib. 18. 28
r caib. 22. 9; Dan. 10. 7
s caib. 23. 12; 25. 3
t caib. 22. 12
u Ios. 2. 15; 1 Cor. 11. 32, 33
v Gal. 1. 18
w caib. 4. 36

aich e gu dàna ann an Damascus 'an ainm Iosa[a].

28 Agus bha e maille riu a' teachd a steach, agus a' dol a mach ann an Ierusalem.

29 Agus labhair e gu dàna ann an ainm an Tighearn' Iosa, agus rinn e deasboireachd an aghaidh nan Greugach : ach chuir iadsan rompa esan a mharbhadh[c].

30 Ach an uair a thuig na bràithre *so*, thug iad sìos e gu Cesarea, agus chuir iad air falbh gu Tarsus e.

31 An sin bha fois aig na h-eaglaisibh troimh Iudea uile, agus Ghalile, agus Shamaria, agus air dhoibh 'bhi air an togail suas, agus a' siubhal ann an eagal an Tighearn', agus ann an comhfhurtachd an Spioraid Naoimh, mheudaicheadh gu mòr iad.

32 Agus tharladh, air do Pheadar imeachd troimh gach *àite*, gu-n deachaidh e sìos mar an ceudna chum nan naomh a bha 'gabhail còmhnuidh ann an Lida.

33 Agus fhuair e an sin duine àraidh d'am b'ainm Eneas, a bha ré ochd bliadhna air a leabaidh, agus e gu tinn leis a' phairilis.

34 Agus thubhairt Peadar ris, Eneais, tha Iosa Criosd 'g ad leigheas[f]: éirich agus dean do leabadh. Agus air ball dh'éirich e.

35 Agus chunnaic iadsan uile e, a bha 'chòmhnuidh ann an Lida, agus *ann* an Saron[h], agus phill iad chum an Tighearn'[i].

36 A nis bha ban-deisciobul àraidh ann an Iopa d'am b'ainm Tabita, 's e sin, air 'eadar-theangachadh, Dorcas[1]: bha a' bhean so làn de dheadh oibribh[k], agus de dhéircibh a rinn i.

37 Agus tharladh anns na làithibh sin, air dhi bhi gu tinn gu-n d'fhuair i bàs : Agus air dhoibh a h-ionnlad, chuir iad ann an seòmar uachdarach *i*.

38 Agus air do Lida 'bhi fagus do Iopa, *agus* air cluinntinn do na deisciobluibh gu-n robh Peadar an sin, chuir iad dithis dhaoine d'a ionnsuidh, a' guidhe *air* e theachd d'an ionnsuidh gun dàil.

39 An sin dh'éirich Peadar, agus chaidh e maille riu. Agus an uair a bha e air teachd, threòraich iad suas e do'n t-seòmar uachdarach : agus sheas na bantraichean uile làimh ris a' caoineadh, agus a' nochdadh nan còta agus nan trusgan a rinn Dorcas am feadh a bha i maille riu.

40 Ach air do Pheadar an cur a mach uile[o], leig se e féin air a ghlùinibh agus rinn e urnuigh ; agus air dha tionndadh ris a' chorp, thubhairt e, A Thabita[p], éirich. Agus dh'fhosgail ise a sùilean : Agus air dhi Peadar fhaicinn, dh'éirich i 'n a suidhe.

41 Agus thug e a làmh dhi, agus thog e 'n a seasamh i ; agus an uair a ghairm e na naoimh agus na bantraichean, chuir e 'n an làthair beò i[q].

B.C. 38.

[a] rann. 20-22
[b] Gal. 1. 13, 23
[c] rann 23
[d] caib. 18. 8 Gen. 18. 19 Salm 101. 2-7
[e] Eabh. 1. 14
[f] caib. 3. 6, 16 4. 10
[g] Isa. 45. 19
[h] 1 Each. 5. 16
[i] caib. 11. 21 2 Cor. 3. 16
[j] caib. 9. 43
1 's e sin, *Earb.*
[k] 1 Tim. 2. 10 Tit. 2. 7, 14
[l] caib. 11. 14
[m] Air. 24. 4
[n] caib. 7. 56 Tais. 19. 11
[o] Mat. 9. 25
[p] Marc. 5. 41, 42 Eoin 11. 43
[q] 1 Ri. 17. 23

42 Agus fhuaradh fios air so tre Iopa uile ; agus chreid mòran anns an Tighearn'[b].

43 Agus tharladh gu-n d'fhan e mòran làithean ann an Iopa maille ri Simon àraidh fear-deasachaidh leathair.

## CAIB. X.

1 *Air do Chornelius, duine cràbhach, àithne fhaotainn o aingeal, chuir e fios air Peadar,* 11 *a bha air a theagasg ann an taisbeanadh gun e 'dheanamh tair air na Cinnich :* 34 *am feadh a bha e 'searmonachadh Chriosd do Chornelius agus d'a chuideachd, thàinig an Spiorad Naomh a nuas orra, agus bhaisteadh iad.*

AGUS bha duine àraidh ann an Cesarea, d'am b'ainm Cornelius, ceannard-ceud de'n chuideachd ris an abrar *a' chuideachd* Eadailteach,

2 *Duine* cràbhach, agus air an robh eagal Dhé maille r'a thigh uile[d], a bha a' toirt mòran déirce do'n t-sluagh, agus a' deanamh urnuigh ri Dia a ghnàth.

3 Chunnaic e ann an sealladh gu soilleir, mu thimchioll na naothamh uaire de'n là, aingeal Dhé[e] a' teachd a stigh d'a ionnsuidh, agus ag ràdh, A Chorneliuis.

4 Agus air dhasan amharc gu geur air, ghabh e eagal, agus thubhairt e, Ciod e, a Thighearn'? Agus thubhairt e ris, Chaidh d'urnuighean agus do dhéircean a suas mar chuimhneachan ann am fianuis Dhé[g].

5 Agus a nis cuir daoine gu Iopa, agus cuir fios air Simon, d'an co-ainm Peadar :

6 Tha e air aoidheachd maille ri Simon[j] àraidh, fear-deasachaidh leathair, aig am bheil a thigh làimh ris an fhairge : innsidh esan duit ciod is còir dhuit a dheanamh[l].

7 Agus an uair a dh'fhalbh an t-aingeal a labhair ri Cornelius, ghairm e d'a ionnsuidh dithis de mhuinntir a thighe, agus saighdear cràbhach de'n dream a bha ghnàth a' feitheamh air ;

8 Agus an uair a chuir e an t-iomlan an céill doibh, chuir e iad gu Iopa.

9 Agus air an là màireach, an uair a bha iadsan air an turus, agus a' teachd am fagus do'n bhaile, chaidh Peadar suas air mullach an tighe a dheanamh urnuigh, mu thimchioll na seathamh uaire.

10 Agus dh'fhàs e ro ocrach, agus bu mhiann leis *biadh* itheadh : ach am feadh a bha iadsan ag ulluchadh, thuit e ann an neul[m],

11 Agus chunnaic e nèamh fosgailte[n], agus soitheach àraidh a' teachd a nuas d'a ionnsuidh, mar bhraith-lìn mhòir, ceangailte air a ceithir oisnibh, agus air a leigeadh sìos air an talamh ;

12 Anns an robh gach uile ghnè bheathaichean ceithir-chosach na talmhainn, agus bheathaichean allta, agus bhiasdan snàigeach, agus eunlaith an athair.

13 Agus thàinig guth d'a ionnsuidh, Eirich, a Pheadair ; marbh agus ith.

14 Ach thubhairt Peadar, Ni h-eadh, a
Thighearn'; oir cha d'ith mi riamh aon ni
coitchionn no neòghlan[a].
15 Agus *thubhairt* an guth ris a rìs an
dara uair, Na nithe sin a ghlan Dia[c], na
gairm thusa coitchionn.
16 Agus rinneadh so tri uairean: agus
thogadh an soitheach a rìs suas gu nèamh.
17 A nis an uair a bha Peadar fo amh-
arus ann féin ciod bu chiall do'n t-sealladh
a chunnaic e, feuch, bha na daoine a
chuireadh o Chornelius, an déigh dhoibh
tigh Shimoin iarraidh, 'n an seasamh aig
an dorus,
18 Agus air gairm dhoibh, dh'fheòraich
iad an robh Simon d'an co-ainm Peadar,
air aoidheachd an sin.
19 Am feadh a bha Peadar a' smuain-
eachadh air an t-sealladh, thubhairt an
Spiorad ris[f], Feuch, tha triuir dhaoine
'g ad iarraidh.
20 Uime sin éirich, agus gabh sìos, agus
imich maille riu, gun amharus air bith a
bhi ort: oir is mise a chuir uam iad.
21 Agus chaidh Peadar sìos chum nan
daoine, [a chuireadh d'a ionnsuidh o
Chornelius,] agus thubhairt e, Feuch, is
mise an ti a tha sibh ag iarraidh: ciod e
an t-aobhar mu'n d' thàinig sibh?
22 Agus thubhairt iadsan, Fhuair Cor-
nelius an ceannard-ceud, duine cothrom-
ach, air am bheil eagal Dhé, agus fo
dheadh ainm aig cinneach nan Iudhach
uile, rabhabh o Dhia le aingeal naomh,
fios a chur ortsa d'a thigh, agus briathran
a chluinntinn uait.
23 An sin ghairm e steach iad, agus
thug e aoidheachd *dhoibh*. Agus air an
là màireach dh'imich Peadar maille riu,
agus chaidh dream àraidh de na bràith-
ribh o Iopa maille ris.
24 Agus air an là màireach chaidh iad
a steach do Chesarea: agus bha Corne-
lius a' feitheamh riu, agus air gairm a
luchd-dàimh agus a chairdean dìleas an
ceann a chéile.
25 Agus an uair a bha Peadar a' dol a
steach, choinnich Cornelius e, agus thuit
e sìos aig a chosaibh, agus rinn e aoradh
*dha*.
26 Ach thog Peadar suas e, ag ràdh,
Seas suas[r]; is duine mise mar an ceudna.
27 Agus a' còmhradh ris, chaidh e
steach, agus fhuair e mòran cruinn.
28 Agus thubhairt e riu, Tha fios agaibh
gu bheil e mi-dhligheach do dhuine a tha
'n a Iudhach, comhluadar a chumail ri
neach a tha de chinneach eile, no teachd
am fagus da; ach nochd Dia dhomh-sa[v],
gun duine air bith a ghairm coitchionn
no neòghlan.
29 Uime sin thàinig mi 'n uair a chuir-
eadh fios orm, gun aon ni a ràdh 'n a
aghaidh: air an aobhar sin tha mi 'feòr-
aich c'ar son a chuir sibh fios orm?
30 Agus thubhairt Cornelius, O'n
cheathramh là gus an uair so bha mi a'

B.C. 41.

[a] Lebh. 11. 2, &c.
Deut. 14. 3, &c.
Ese. 4. 14
[b] caib. 1. 10
Mat. 28. 3
[c] Mat. 15. 11
Ròm. 14. 14, &c.
1 Cor. 10. 25
[d] Dan. 10. 12
Eabh. 6. 10
[e] Deut. 5. 27
[f] caib. 11. 12
[g] Deut. 10. 17
Iob 34. 19
Ròm. 2. 11
Gal. 2. 6
1 Pead. 1. 17
[h] Ròm. 2. 13, 27
3. 22, 29
10. 12, 13
Eph. 2. 13-18
[i] Isa. 57. 19
Col. 1. 20
[j] Mat. 28. 18
Ròm. 14. 9
Eph. 1. 20-22
1 Pead. 3. 22
[k] Luc. 4. 18
Eabh. 1. 9
[l] Mat. 12. 15
[m] 1 Eoin 3. 8
[n] Eoin 3. 2
[o] Luc. 24. 48
[p] Mat. 28. 1, 2
[q] Eoin 14. 22
xx., xxi.
[r] Tais. 19. 10
22. 9
[s] Eoin 21. 13
[t] Mat. 28. 19, 20
[u] caib. 17. 31
Eoin 5. 22, 27
2 Cor. 5. 10
[v] caib. 15. 8, 9
Eph. 3. 6
[w] Luc. 24. 27, 44
[x] Eoin 3. 14-17
Ròm. 10. 11
[y] caib. 4. 31

deanamh trasgaidh; agus air an naothamh
uair bha mi 'deanamh urnuigh ann mo
thigh, agus, feuch, sheas duine a'm' làth-
air ann an eudach dealrach[b],
31 Agus thubhairt e, A Chorneliuis,
fhuair d'urnuigh éisdeachd[d], agus tha
do dhéircean air an cuimhneachadh 'am
fianuis Dhé.
32 Uime sin cuir gu Iopa, agus cuir
fios air Simon, d'an co-ainm Peadar; tha
e air aoidheachd ann an tigh Shimoin,
fear-deasachaidh leathair, làimh ris a'
mhuir; neach, an uair a thig e, a labhras
riut.
33 Uime sin chuir mi air ball fios ort;
agus is maith a rinn thu teachd. Air an
aobhar sin tha sinne uile an so a làthair
ann am fianuis Dhé[e], a dh'éisdeachd nan
uile nithe a tha air an àithneadh dhuit-sa
le Dia.
34 An sin dh'fhosgail Peadar a bheul,
agus thubhairt e, Gu fìrinneach tha mi
'g aithneachadh nach 'eil Dia ag amharc
air pearsaibh seach a chéile[g]:
35 Ach anns gach uile chinneach[h] tha
an neach air am bheil 'eagal-san, agus a
tha 'g oibreachadh fìreantachd, taitneach
dha.
36 Am focal a chuir Dia gu cloinn
Israeil a' searmonachadh sìthe tre Iosa
Criosd[i], (neach is e Tighearna nan uile[j],)
37 Am focal sin is aithne dhuibh, a
sgaoileadh air feadh tìre Iudea uile, agus
a thòisich o Ghalile, an déigh a' bhaistidh
a shearmonaich Eoin:
38 Cionnus a dh' ung Dia Iosa o
Nasaret leis an Spiorad Naomh[k], agus le
cumhachd; neach a chaidh mu'n cuairt
a' deanamh maith[l], agus a' slànuchadh
nan uile a bha air an sàruchadh leis an
diabhul[m]: oir bha Dia maille ris[n].
39 Agus tha sinne 'n ar fianuisibh[o] air
na h-uile nithibh a rinn e, araon ann an
tìr nan Iudhach, agus ann an Ierusalem;
neach a mharbh iad, 'g a chrochadh air
crann:
40 Esan thog Dia suas air an treas là[p],
agus nochd se e gu follaiseach;
41 Cha-n ann do'n t-sluagh uile[q], ach
do fhianuisibh, a thaghadh le Dia roimh-
làimh, *eadhon* dhuinne, a dh'ith agus a
dh'òl maille ris an déigh dha éirigh o na
mairbh[s].
42 Agus dh'àithn e dhuinne searmon-
achadh do'n t-sluagh[t], agus fianuis a
dheanamh gur esan a dh'orduicheadh le
Dia 'n a bhreitheamh air bheòthaibh agus
air mhairbh[u].
43 Dhasan tha na fàidhean uile a' toirt
fianuis[w], gu faigh gach neach a chreideas
ann maitheanas 'n am peacaidhean tre
'ainm-san[x].
44 Am feadh a bha Peadar fathast a'
labhairt nam briathra sin, thuirling an
Spiorad Naomh orra-san uile a chual' am
focal[y].
45 Agus ghabh na creidich de'n tim-

chioll-ghearradh[a], a' mheud diubh as a
thàinig maille ri Peadar, iongantas mòr,
do bhrìgh gu-n do dhòirteadh air na Cinn-
ich mar an ceudna tiodhlac an Spioraid
Naoimh.
46 Oir chuala siad iad a' labhairt le
teangaibh[c], agus ag àrd-mholadh Dhé.
An sin fhreagair Peadar,
47 Am feud neach sam bith uisge a
thoirmeasg[d], chum nach rachadh iad so a
bhaisteadh, a fhuair an Spiorad Naomh,
co maith ruinne?
48 Agus dh'orduich e iad a bhi air am
baisteadh, ann an ainm an Tighearna.
An sin ghuidh iad air fantuinn *maille riu*
làithean àraidh.

## CAIB. XI.

1 *Fhuaradh cron do Pheadar air son comhluadar a ghleidheadh ris na Cinnich: 4 dh'innis e a reuson, agus thaitinn sin r'a luchd-dìtidh. 19 Sgaoileadh an soisgeul feadh Phenice, agus Chipruis, agus Antioch. 26 Chaidh Criosduidhean a ràdh ris na deisciobuill air tùs ann an Antioch, &c.*

AGUS chuala na h-abstoil agus na
bràithrean a bha ann an Iudea, gu-n
do ghabh na Cinnich mar an ceudna ri
focal Dhé.
2 Agus an uair a chaidh Peadar suas
gu Ierusalem, rinn iadsan a bha de'n tim-
chioll-ghearradh connspoid ris[l],
3 Ag ràdh, Chaidh thu steach a dh'ionn-
suidh dhaoine nach robh air an timchioll-
ghearradh[m], agus dh'ith thu maille riu.
4 Agus thòisich Peadar, agus chuir e'n
*t-iomlan* an céill doibh 'an ordugh, ag
ràdh,
5 Bha mi ann am baile Iopa ri ur-
nuigh[o]; agus ann an neul chunnaic mi
sealladh, Soitheach àraidh a' teachd a
nuas, mar bhraith-lìn mhòir, air a leig-
eadh a nuas o nèamh air a ceithir oisnibh;
agus thàinig i a m'ionnsuidh-sa.
6 Agus air dhomh beachdachadh gu
geur oirre, thug mi fainear, agus chunn-
aic mi beathaichean ceithir-chosach na
talmhainn, agus na fiadh-bheathaichean,
agus na biasdan snàigeach, agus eunlaith
an athair.
7 Agus chuala mi guth ag ràdh rium,
Eirich, a Pheadair; marbh agus ith.
8 Ach thubhairt mise, Ni h-eadh, a
Thighearn': oir cha deachaidh riamh aon
ni coitchionn no neòghlan a steach do m'
bheul.
9 Ach fhreagair an guth mi an dara
uair o nèamh, Na nithe a ghlan Dia na
meas thusa neòghlan.
10 Agus rinneadh so tri uairean: agus
thogadh an t-iomlan a rìs suas gu nèamh.
11 Agus, feuch, air ball bha triuir
dhaoine air teachd chum an tighe anns
an robh mi, a chuireadh o Chesarea a
m'ionnsuidh.
12 Agus thubhairt an Spiorad rium dol
maille riu, gun amharus air bith a bhi

B.C. 41.

[a] rann 23
[b] caib. 10. 23, 45
[c] caib. 2. 4
[d] caib. 8. 12
[e] caib. 2. 4
[f] caib. 1. 5 Mat. 3. 11
[g] caib. 15. 8, 9
[h] Ròm. 9. 21-26
[i] Ròm. 10. 12, 13 15. 9, 16
[j] caib. 8. 1
[k] Mat. 10. 6
[l] caib. 10. 23, 28 Gal. 2. 12
[m] caib. 10. 23, 28, 48
[n] Luc. 1. 66
[o] caib. 10. 9, &c.
[p] caib. 9. 27
[q] 3 Eoin 4
[r] caib. 13. 43 14. 22
[s] caib. 6. 5
[t] rann 21 caib. 5. 14
[u] caib. 9. 27, 30
[v] caib. 26. 28 1 Pead. 4. 16
[w] caib. 21. 10

orm. Agus chaidh mar an ceudna an
t-seathnar bhràithre so maille rium[b], agus
chaidh sinn a steach do thigh an duine:
13 Agus nochd e dhuinn cionnus a
chunnaic e aingeal 'n a sheasamh 'n a
thigh, a thubhairt ris, Cuir daoine gu
Iopa, agus cuir fios air Simon, d'an co-
ainm Peadar;
14 Neach a labhras briathra riut, leis
an tèarnar thu féin agus do thigh uile.
15 Agus an uair a thòisich mi air labh-
airt, thuirling an Spiorad Naomh orrasan,
mar oirnne air tùs[e].
16 An sin chuimhnich mise focal ar
Tighearna, mar a thubhairt e, Bhaist
Eoin gun amharus le uisge[f]; ach baistear
sibhse leis an Spiorad Naomh.
17 Uime sin ma thug Dia dhoibh-san a
cho-ionnan tiodhlac ruinne[g], a chreid anns
an Tighearn' Iosa Criosd, cò mise gu-m
bithinn comasach bacadh a chur air Dia[h]?
18 Agus an uair a chual' iad na nithe
so, thosd iad, agus thug iad glòir do
Dhia, ag ràdh, Thug Dia ma seadh mar
an ceudna do na Cinnich aithreachas a
chum na beatha[i].
19 A nis chaidh iadsan a sgapadh a
mach leis an àmhghar a dh'éirich air son
Stephein[j], gu ruig Phenice, agus Ciprus,
agus Antioch, gun am focal a labhairt ri
aon neach ach ris na h-Iudhaich a mhàin[k].
20 Agus bha cuid diubh o Chiprus,
agus o Chirene, dream air dhoibh dol
a steach do Antioch, a labhair ris na
Greugaich, a' searmonachadh an Tigh-
earn' Iosa.
21 Agus bha làmh an Tighearna maille
riu[n]: agus chreid àireamh mhòr, agus
phill iad chum an Tighearn'.
22 Agus thàinig sgeul air na nithibh
sin gu cluasaibh na h-eaglais a bha ann
an Ierusalem; agus chuir iad Barnabas
uatha[p], chum gu rachadh e gu Antioch:
23 Neach an uair a thàinig e, agus a
chunnaic e gràs Dhé, a rinn gairdeachas[q],
agus a dh'earalaich orra uile, gu-n dlùth-
leanadh iad ris an Tighearna le rùn
cridhe[r].
24 Oir bha e 'n a dhuine maith, agus
làn de'n Spiorad Naomh[s], agus de chreid-
imh. Agus chuireadh sluagh mòr ris an
Tighearn'[t].
25 An sin chaidh Barnabas gu Tarsus,
a dh'iarraidh Shauil[u].
26 Agus air dha 'fhaotainn, thug e leis
e gu Antioch. Agus tharladh, gu robh
iad ré bliadhna iomlain air an cruinn-
eachadh maille ris an eaglais, agus gu-n
do theagaisg iad sluagh mòr. Agus ghoir-
eadh Criosduidhean de na deisciobluibh
air tùs ann an Antioch[v].
27 Agus anns na làithibh sin thàinig
fàidhean o Ierusalem gu Antioch.
28 Agus air seasamh suas do aon diubh
d'am b'ainm Agabus[w], dh'fhoillsich e
troimh an Spiorad, gu-m bitheadh gorta
mhòr air feadh an domhain uile: ni

mar an ceudna a thachair ri linn Chlaudiuis Cheasair.

29 An sin chuir gach aon de na deisciobluibh roimhe, a réir a chomais, còmhnadh a chur chum nam bràithrean[c] a bha 'chòmhnuidh ann an Iudea.

30 Ni mar an ceudna a rinn iad, agus chuir iad e chum nan seanairean[e] le làimh Bharnabais agus Shauil.

## CAIB. XII.

1 *Rinn Herod geur-leanmhuinn air na Criosduidhibh,* 2 *mharbh e Seumas,* 3 *agus chuir e Peadar 'am prìosan, neach a thugadh a mach le aingeal tre urnuighibh na h-eaglais:* 23 *bhuaileadh Herod le aingeal, agus bhàsaich e gu truagh.*

A NIS mu'n àm sin, shìn Herod an rìgh *a* làmhan, a dheanamh uilc air dream àraidh de'n eaglais.

2 Agus mharbh e Seumas[g] bràthair Eoin leis a' chlaidheamh.

3 Agus an uair a chunnaic e gu-n do thaitinn sin ris na h-Iudhaich[h], chaidh e air aghaidh a ghlacadh Pheadair mar an ceudna[j]. (Agus b'iad làithean an arain neo-ghoirtichte a bh'ann[k].)

4 Agus ghlac e agus chuir e ann am prìosan e, agus thug se e r'a ghleidheadh do cheithir cheathrar shaighdearan, fa rùn a thoirt a mach do'n t-sluagh an déigh na càisge.

5 Air an aobhar sin ghleidheadh Peadar anns a' phrìosan: ach bha bith-urnuigh air a deanamh leis an eaglais ri Dia air a shon.

6 Agus an uair a b'àill le Herod a thoirt a mach, 's an oidhche sin féin bha Peadar 'n a chodal eadar dithis shaighdearan, ceangailte le dà shlabhruidh: agus bha an luchd-faire fa chomhair an doruis a' coimhead a' phrìosain.

7 Agus, feuch, thàinig aingeal an Tighearn' air[m], agus dhealraich solus anns a' phrìosan: agus bhuail e taobh Pheadair, agus dhùisg se e, ag ràdh, Eirich gu grad. Agus thuit a cheanglaichean d'a làmhan[o].

8 Agus thubhairt an t-aingeal ris, Crioslaich thu féin, agus ceangail ort do bhonn-bhrògan: agus rinn e mar sin. Agus thubhairt e ris, Tilg d'fhalluinn umad, agus lean mise.

9 Agus chaidh e mach, agus lean se e; agus cha robh fhios aige gu robh e fior an ni a rinneadh leis an aingeal[q]: ach shaoil e gu-m bu taisbeanadh a chunnaic e.

10 Agus air dhoibh dol troimh an cheud agus an dara faire, thàinig iad chum a' gheata iaruinn a tha 'treòrachadh do'n bhaile, a dh'fhosgail doibh leis féin: agus air dol a mach dhoibh, chaidh iad air an aghaidh troimh aon sràid, agus air ball dh'fhalbh an t-aingeal uaith.

11 Agus an uair a thàinig Peadar d'a ionnsuidh féin, thubhairt e, A nis tha fhios agam gu fìrinneach gu-n do chuir

B.C. 43.

[a] Salm 34. 7
Dan. 3. 28
6. 22
Eabh. 1. 14
[b] Salm 33. 18, 19
97. 10
2 Cor. 1. 10
2 Pead. 2. 9
[c] Ròm. 15. 26
1 Cor. 16. 1
2 Cor. 9. 1, 2
[d] rann 5
[e] caib. 12. 25

[1] *an t-aingeal aige.*
[f] Gen. 48. 16
Mat. 18. 10
[g] Mat. 4. 21
20. 23

[h] caib. 24. 27
[i] caib. 13. 16
[j] Eoin 21. 18
[k] Ecs. 12. 14, 15
[l] Seum. 1. 1

[m] caib. 5. 19
Salm 37. 32, 33
[n] 1 Ri. 5. 9-11
Ese. 27. 17
[o] caib. 16. 26

[p] Iud. 16

[q] Salm 126. 1

[r] Col. 1. 6

an Tighearn' 'aingeal uaith[a], agus gu-n do shaor e mi o làimh Heroid[b], agus *o* uile dhùil pobuill nan Iudhach.

12 Agus an uair a smuainich *e air a' chùis*, thàinig e gu tigh Mhuire, màthar Eoin, d'an co-ainm Marcus, far an robh mòran cruinn[d], agus iad ri urnuigh.

13 Agus an uair a bha Peadar a' bualadh doruis a' gheata, thàinig gruagach d'am b'ainm Roda a dh'éisdeachd.

14 Agus an uair a dh'aithnich i guth Pheadair, tre aoibhneas cha d'fhosgail i an geata, ach ruith i stigh, agus dh'innis i gu-n robh Peadar 'n a sheasamh aig a' gheata.

15 Ach thubhairt iad rithe, Tha thu air mhi-chéill. Ach bha ise 'toirt dearbhchinnte gu-n robh e mar sin. An sin thubhairt iad, Is e 'aingeal[1] a tha ann[f].

16 Ach bhuanaich Peadar a' bualadh *an doruis*: agus an uair a dh'fhosgail iad, agus a chunnaic iad e, bha iad làn uamhais.

17 Ach air dhasan smèideadh orra le a làimh[i] iad a bhi 'n an tosd, chuir e'n céill doibh cionnus a thug an Tighearn' as a' phrìosan e. Agus thubhairt e, Innsibh na nithe so do Sheumas[l] agus do na bràithribh. Agus air dol a mach dha, chaidh e gu àit eile.

18 Agus air teachd do'n là bha iomairt nach bu bheag am measg nan saighdearan, ciod a thachair do Pheadar.

19 Agus an uair a dh'iarr Herod e, agus nach d'fhuair se e, cheasnaich e an luchd-coimhead, agus dh'orduich e an toirt air falbh *chum peanais.* Agus chaidh e sìos o Iudea gu Cesarea, agus rinn e còmhnuidh *an sin.*

20 Agus bha fearg mhòr air Herod ri muinntir Thìoruis agus Shidoin: ach thàinig iadsan a dh'aon inntinn d'a ionnsuidh, agus air dhoibh Blastus seòmradair an rìgh a thoirt air an crann, dh'iarr iad sìth; do bhrìgh gu robh an tìr air a beathachadh le *tìr* an rìgh[n].

21 Agus air là orduichte, air do Herod a bhi air a sgeadachadh le eudach rìoghail, agus 'n a shuidhe air a rìgh-chaithir, labhair e gu deas-bhriathrach riu.

22 Agus rinn an sluagh iolach, *ag ràdh, Is* guth dé *so*[p], agus cha *ghuth* duine.

23 Agus air ball bhuail aingeal an Tighearn' e, do bhrìgh nach d' thug e a' ghlòir do Dhia: agus dh'itheadh le cnuimhibh e, agus chaidh an deò as.

24 Ach dh'fhàs focal an Tighearn' agus mheudaicheadh e[r].

25 Agus phill Barnabas agus Saul o Ierusalem, air dhoibh *am* ministrealachd a choimhlionadh, a' toirt leo mar an ceudna Eoin, d'an co-ainm Marcus.

## CAIB. XIII.

1 *Thaghadh Pòl agus Barnabas gu dol chum nan Cinneach.* 7 *Mu thimchioll Shergiuis Paul-*

*uis, agus Elimais an druidh.* 14 *Shearmon-*
*aich Pòl aig Antioch, gur e Iosa an Criosd.*
42 *Chreid na Cinnich, ach labhair na h-Iudh-*
*aich an aghaidh na firinn.*

ANIS bha anns an eaglais a bha aig
Antioch, fàidhean, agus luchd-teag-
aisg àraidh; mar tha Barnabas, agus
Simeon ris an abrar Niger, agus Lucius o
Chirene, agus Manaen comh-'alta Heroid
an tetrairc, agus Saul.
2 Agus air dhoibh a bhi ri ministreal-
achd do an Tighearn', agus a' trasgadh,
thubhairt an Spiorad Naomh, Cuiribh air
leth dhomh-sa Barnabas agus Saul[d], chum
na h-oibre gus an do ghairm mi iad[e].
3 An sin air dhoibh trasgadh, agus
urnuigh a dheanamh[g], agus an làmhan a
chur orra, leig iad uatha *iad.*
4 Mar sin air dhoibh-san a bhi air an
cur a mach leis an Spiorad Naomh, chaidh
iad sìos gu Seleucia; agus o sin sheòl iad
gu Ciprus.
5 Agus air dhoibh a bhi ann an Sala-
mis, shearmonaich iad focal Dhé ann an
sionagogaibh nan Iudhach: agus bha mar
an ceudna Eoin aca mar fhear-fritheal-
aidh[m].
6 Agus an uair a chaidh iad troimh an
eilean gu Paphos, fhuair iad druidh àr-
aidh, fàidh-bréige, Iudhach, d'am b'ainm
Bar-iesus:
7 Neach a bha maille ri Sergius Paulus
an t-uachdaran, duine tuigseach; air
dhasan Barnabas agus Saul a ghairm d'a
ionnsuidh, dh'iarr e focal Dhé a chluinn-
tinn.
8 Ach chuir Elimas an druidh, (oir is
ann mar so a dh'eadar-theangaichear
'ainm,) 'n an aghaidh[t], ag iarraidh an
t-uachdaran a thionndadh o'n chreidimh.
9 An sin air bhi do Shaul, (d'an *goirear*
Pòl,) làn de'n Spiorad Naomh, agus ag
amharc gu geur air,
10 Thubhairt e, O thusa a tha làn de'n
uile cheilg, agus de'n uile dhroch-bheairt,
a mhic an diabhuil[u], a nàmhaid na h-uile
fhìreantachd, nach sguir thu a dh'fhiar-
adh shlighean dìreach an Tighearna?
11 Agus feuch a nis, *tha* làmh an Tigh-
earn' ort, agus bithidh tu dall, gun a'
ghrian fhaicinn ré tamuill. Agus air ball
thuit ceò agus dorchadas air; agus a'
tionndadh mu'n cuairt, dh'iarr e dream
a threòraicheadh air làimh e.
12 An sin an uair a chunnaic an
t-uachdaran an ni a rinneadh, chreid e,
air dha 'bhi làn iongantais mu theagasg
an Tighearn'.
13 Agus air gabhail luinge do Phòl agus
d'a chuideachd o Phaphos, thàinig iad gu
Perga na Pamphilia: agus air do Eoin
am fàgail[y], phill e gu Ierusalem.
14 Ach air dhoibh-san imeachd o Pher-
ga, thàinig iad gu Antioch na Pisidia,
agus chaidh iad a steach do'n t-sionagog
air là na sàbaid, agus shuidh iad.
15 Agus an déigh leughadh an lagha

B.C. 45.

[a] rann 27
[b] Deut. 7. 6, 7
[c] Ecs. 13. 14, 16
[d] Gal. 1. 15
2. 8, 9
[e] 1 Tim. 2. 7
2 Tim. 1. 11
[f] Ecs. 16. 35
[g] caib. 6. 6
[h] Deut. 7. 1
[i] Ios. 14. 1, &c.
[j] Bre. 2. 16
[k] 1 Sam. 8. 5
[l] 1 Sam. 10. 1
[m] caib. 15. 37
[n] 1 Sam. 31. 6
[o] 2 Sam. 5. 3
[p] 1 Sam. 13. 14
[q] Salm 132. 11
[r] Mat. 1. 21
[s] Mat. 3. 1-11
[t] 2 Tim. 3. 8
[u] Eoin 8. 44
[v] Mat. 10. 6
[w] Luc. 24. 20, 44
[x] Eoin 19. 28, 30, 36, 37
[y] caib. 15. 38
[z] caib. 1. 3
1 Cor. 15. 5-7

agus nam Fàidhean[a], chuir uachdarain na
sionagoig d'an ionnsuidh, ag ràdh, Fheara
*agus* a bhràithre, ma tha focal earail
agaibh do'n t-sluagh, abraibh *e.*
16 An sin an uair a sheas Pòl suas agus
a smèid e orra le 'làimh, thubhairt e,
Fheara Israeil, agus sibhse air am bheil
eagal Dhé, éisdibh.
17 Thagh Dia a' phobuill so Israeil ar
n-aithrichean[b], agus dh'àrdaich e am
pobull an uair a bha iad air choigrich
ann an tìr na h-Eiphit, agus le làimh
àird thug e iad a mach aisde[c].
18 Agus mu thimchioll ùine dhà fhich-
ead bliadhna[f] ghiùlain e le'm beusaibh
anns an fhàsach.
19 Agus an uair a sgrios e seachd cinn-
ich ann an tìr Chanaain[h], roinn e am
fearann orra-san le crannchur[i].
20 Agus 'n a dhéigh sin mu thimchioll
ceithir cheud agus leth-cheud bliadhna,
thug e *dhoibh* breitheamhna[j], gu Samuel
am fàidh.
21 Agus 'n a dhéigh sin dh'iarr iad
rìgh[k]: agus thug Dia dhoibh Saul mac
Chis[l], duine de thréibh Bheniamin, ré
dhà fhichead bliadhna.
22 Agus air dha esan atharrachadh[n],
thog e suas Daibhidh gu bhi 'n a rìgh[o]
dhoibh; d'an d' thug e mar an ceudna
fianuis, ag ràdh, Fhuair mi Daibhidh
*mac* Iese, duine a réir mo chridhe féin[p],
a ni m'uile thoil.
23 De shliochd an duine so thog Dia
suas do Israel a réir *a* gheallaidh[q] Slàn-
uighear[r], *eadhon* Iosa:
24 Air do Eoin roimh a theachd-san[s],
baisteadh an aithreachais air tùs a shear-
monachadh do phobull Israeil uile.
25 Agus mar a choimhlion Eoin a
thriall, thubhairt e, An ti a tha sibh a'
saoilsinn is mise, cha mhi *e.* Ach feuch,
tha neach a' teachd a'm' dhéigh, nach
airidh mi air brògan a chos fhuasgladh.
26 Fheara *agus* a bhràithrean, a chlann
fine Abrahaim, agus a' mheud agaibh 's air
am bheil eagal Dhé, is ann do 'ur n-ionn-
suidh-se a chuireadh focal na slàinte so[v].
27 Oir iadsan a tha 'chòmhnuidh ann
an Ierusalem, agus an uachdarain, air
dhoibh a bhi aineolach airsan, agus air
briathraibh nam Fàidhean a tha air an
leughadh gach sàbaid, le *esan* a dhìteadh
choimhlion siad *iad*[w].
28 Agus ged nach d'fhuair iad coire
bàis air bith *ann,* dh'iarr iad air Pilat
gu-n cuirteadh esan gu bàs.
29 Agus an uair a choimhlion iad na
h-uile nithean a bha sgrìobhta mu 'thim-
chioll[x], thug iad a nuas o'n chrann *e,* agus
chuir iad ann an uaigh *e.*
30 Ach thog Dia suas o na mairbh e:
31 Agus chunnacas e ré mòran làithean
leo-san a chaidh suas maille ris o Ghalile
gu Ierusalem[z], dream a tha 'n am fian-
uisibh dha-san do'n t-sluagh.
32 Agus tha sinne a' soisgeulachadh

dhuibh-se a' gheallaidh, a rinneadh do
na h-aithrichibh[b],
33 Gu-n do choimhlion Dia so dhuinne
an clann, air dha Iosa 'thogail suas; mar
tha e sgriobhta mar an ceudna 's an dara
Salm, Is tu mo Mhac-sa, an diugh ghin
mi thu[c].
34 Agus *mar dhearbhadh* gu-n do thog
e suas e o na mairbh, gun e a philltinn
air ais tuilleadh chum truaillidheachd[e],
thubhairt e mar so, Bheir mise dhuibh
tròcairean cinnteach Dhaibhidh[f].
35 Uime sin thubhairt e mar an ceudna
ann an *Salm* eile, Cha-n fhuiling thu do
d' Aon naomh gu-m faic e truaillidh-
eachd[h]:
36 Oir an déigh do Dhaibhidh a ghin-
ealach féin a riarachadh a réir toile Dhé,
choidil e[j], agus chuireadh e chum 'aith-
richean, agus chunnaic e truaillidheachd:
37 Ach an ti a thog Dia suas, cha-n fhac
e truaillidheachd.
38 Uime sin bitheadh fhios agaibh-se,
fheara *agus* a bhràithre, gur ann tre an
duine so a tha maitheanas pheacaidhean
air a shearmonachadh dhuibh[l]:
39 Agus trìd-san tha gach neach a
chreideas air a shaoradh o na h-uile nith-
ibh[m], o nach robh e'n comas duibh a bhi
air 'ur saoradh le lagh Mhaois.
40 Thugaibh aire uime sin, nach tig
oirbh an ni a tha air a ràdh anns na
Fàidhibh;
41 Feuchaibh, a luchd-tarcuis, agus
gabhaibh iongantas, agus rachadh as
duibh: oir oibrichidh mise obair ann
'ur làithibh-se, obair nach creid sibh
idir, ged a chuireadh duine an céill
duibh e[n].
42 Agus an uair a chaidh na h-Iudhaich
a mach as an t-sionagog, ghuidh na Cinn-
ich gu-n rachadh na briathra so a labhairt
riu féin air an t-sàbaid 'n a dhéigh sin.
43 A nis an uair a sgaoil an coimh-
thional, lean mòran de na h-Iudhaich
agus de na proselitich chràbhach Pòl
agus Barnabas: agus labhair iadsan riu,
agus chuir iad impidh orra buanachadh
ann an gràs Dhé[p].
44 Agus air an là sàbaid a b'fhaigse, is
beag nach do chruinnich am baile gu
h-iomlan a dh'éisdeachd ri focal Dhé.
45 Ach an uair a chunnaic na h-Iudh-
aich na slòigh, lìonadh iad le eud, agus
labhair iad an aghaidh nan nithe sin a
labhradh le Pòl, a' labhairt 'n an aghaidh[q]
agus a' tabhairt toibheim.
46 An sin dh'fhàs Pòl agus Barnabas
dàna, agus thubhairt iad, B'éigin focal
Dhé 'bhi air a labhairt ruibhse air tùs[s]:
ach do bhrìgh gu-n do chuir sibh cùl ris,
agus gur i 'ur breth oirbh féin nach air-
idh sibh air a' bheatha mhaireannaich,
feuch, tha sinne a' tionndadh chum nan
Cinneach[u].
47 Oir is ann mar sin a dh'àithn an
Tighearna dhuinn, *ag ràdh*, chuir mi thu

B.C. 45.

[a] Isa. 49. 6
[b] Ròm. 4. 13
[c] Salm 2. 7
[d] caib. 2. 47
[e] Ròm. 6. 9
[f] Isa. 55. 3
[g] 2 Tim. 3. 11
[h] Salm 16. 10
[i] caib. 18. 6
Marc. 6. 11
Luc. 9. 5
[j] 1 Ri. 2. 10
[k] Mat. 5. 12
1 Tes. 1. 6
[l] Luc. 24. 47
1 Eoin 2. 12
[m] Isa. 53. 11
Hab. 2. 4
Ròm. 3. 28
[n] Hab. 1. 5
[o] Marc. 16. 20
Eabh. 2. 4
[p] caib. 11. 23
14. 22
Eabh. 6. 11, 12
12. 15
[q] caib. 18. 6
[r] Mat. 10. 23
[s] Mat. 10. 6
Luc. 24. 47
Ròm. 1. 16
[t] caib. 3. 2
[u] Deut. 32. 21
Mat. 21. 43
Ròm. 10. 19
[v] Mat. 9. 28, 29

mar sholus do na Cinnich[a], chum gu-m
bitheadh tu mar shlàinte gu iomall na
talmhainn.
48 Agus an uair a chuala na Cinnich
so, rinn iad gairdeachas, agus ghlòraich
iad focal an Tighearna: agus chreid a'
mheud 's a bha orduichte chum na beatha
maireannaich[d].
49 Agus sgaoileadh focal an Tighearna
feadh na tìre uile.
50 Ach bhrosnuich na h-Iudhaich na
mnathan cràbhach agus urramach, agus
daoine uaisle na caithreach, agus thog
iad geur-leanmhuinn an aghaidh Phòil
agus Bharnabais[g], agus thilg iad a mach
as an crìochaibh iad.
51 Ach chrath iadsan duslach an cos
dhiubh 'n an aghaidh[i], agus thàinig iad
gu Iconium.
52 Agus bha na deisciobuil air an lìon-
adh le aoibhneas[k], agus leis an Spiorad
Naomh.

## CAIB. XIV.

*1 Dhian-ruaigeadh Pòl agus Barnabas o Iconium. 8 Aig Listra leighis Pòl duine bacach: 11 uime sin mheasadh iad 'n an diathaibh. 19 Chlachadh Pòl: 21 chaidh iad troimh iomadh eaglais, a' daingneachadh nan deisciobul ann an creidimh agus ann am foighidinn.*

AGUS tharladh ann an Iconium, gu-n
deachaidh iad araon a steach do
shionagog nan Iudhach, agus gu-n do
labhair iad air chor as gu-n do chreid
cuideachd mhòr de na h-Iudhaich, agus
mar an ceudna de na Greugaich.
2 Ach bhrosnuich na h-Iudhaich mhi-
chreideach, agus lìon iad de dhroch rùn
inntinn nan Cinneach an aghaidh nam
bràithrean.
3 Uime sin dh'fhan iad aimsir fhada a'
labhairt gu dàna mu thimchioll an Tigh-
earn', a rinn fianuis do fhocal a ghràis[o],
agus a thug fainear comharaidhean agus
mìorbhuilean a bhi air an deanamh le'n
làmhan-san.
4 Ach bha sluagh a' bhaile air an roinn:
agus bha cuid diubh leis na h-Iudhaich,
agus cuid eile leis na h-abstolaibh.
5 Agus an uair a thugadh ionnsuidh
araon leis na Cinnich, agus mar an ceudna
leis na h-Iudhaich, maille r'an uachdarain,
a chum iadsan a mhaslachadh agus a
chlachadh,
6 'N uair a thuig iadsan *so*, theich iad
gu Listra agus Derbe[r], bailte de Licaonia,
agus chum na dùthcha mu'n cuairt:
7 Agus bha iad a' searmonachadh an
t-soisgeil an sin.
8 Agus bha ann an Listra duine àraidh
gun lùths 'n a chosaibh 'n a shuidhe, a bha
bacach o bhroinn a mhàthar[t], neach nach
d'imich riamh:
9 Chual' esan Pòl a' labhairt: neach air
dha amharc gu geur air, agus a thuigsinn
gu robh creidimh aige chum bhi air a
leigheas[v],

10 Thubhairt e le guth àrd, Seas suas gu dìreach air do chosaibh. Agus leum esan agus dh'imich e[b].

11 Agus an uair a chunnaic an sluagh an ni a rinn Pòl, thog iad an guth, ag ràdh ann an cànain Licaonia, Tha na diathan air teachd a nuas ann an coslas dhaoine d'ar n-ionnsuidh-ne[e].

12 Agus ghoir iad de Bharnabas, Iupiter; agus de Phòl, Mercurius, do bhrìgh gu-m b'e am prìomh fhear-labhairt e.

13 An sin thug sagart Iupiteir, a bha fa chòmhair an caithreach-san, tairbh agus blàth - fhleasgan chum nan geatachan, agus b'àill leis ìobairt a dheanamh maille ris an t-sluagh[g].

14 Ach an uair a chuala na h-abstoil Barnabas agus Pòl *so*, reub iad an eudach[h], agus ruith iad a steach am measg an t-sluaigh, ag éigheach,

15 Agus ag ràdh, A dhaoine, c'ar son a tha sibh a' deanamh nan nithe so? oir is daoine sinne aig am bheil comh - aigne ruibh féin[k], a' searmonachadh dhuibh-se, pilltinn o na nithibh dìomhain sin[l] chum an Dé bheò[m], a rinn nèamh agus an talamh, agus an cuan, agus na h-uile nithe a tha annta:

16 Neach anns na linnibh a chaidh seachad, a dh'fhuiling do na h-uile Chinnich imeachd 'n an slighibh féin[o].

17 Gidheadh, cha d'fhàg se e féin gun fhianuis[p], a' deanamh maith, agus a' toirt dhuinn uisge o nèamh[r], agus aimsire tarbhach, a' lìonadh ar cridheacha le biadh agus le subhachas.

18 Agus ag ràdh nan nithe so dhoibh, is gann a chum iad an sluagh gun ìobairt a dheanamh dhoibh.

19 Agus thàinig Iudhaich o Antioch agus o Iconium, agus chomhairlich iad an sluagh, agus air dhoibh Pòl a chlachadh[u], tharruing iad a mach as a' bhaile *e*, a' saoilsinn gu robh e marbh.

20 Ach air seasamh do na deisciobluibh m'a thimchioll, dh'éirich e, agus chaidh e steach do'n bhaile; agus air an là màireach dh'imich e maille ri Barnabas gu Derbe.

21 Agus an uair a shearmonaich iad an soisgeul do'n bhaile sin, agus a rinn iad mòran dheisciobul, phill iad gu Listra, agus Iconium, agus Antioch,

22 A' neartachadh anama nan deisciobul, *agus* ag earalachadh orra buanachadh 's a' chreidimh[w], agus *a' teagasg* gur ann tre iomadh àmhghar is éigin duinn dol a steach do rìoghachd Dhé[x].

23 Agus an uair a dh'orduich iad seanairean dhoibh anns gach eaglais, agus a rinn iad urnuigh maille ri trasgadh, dh'earb siad iad ris an Tighearn', anns an do chreid iad.

24 Agus an déigh dhoibh dol troimh Phisidia, thàinig iad gu Pamphilia.

25 Agus air dhoibh am focal a labhairt ann am Perga, chaidh iad sìos gu Atalia:

B.C. 51.

[a] caib. 13. 1, 3
[b] Isa. 35. 6
[c] caib. 15. 40
[d] caib. 15. 4
[e] caib. 28. 6
[f] 1 Cor. 16. 9
2 Cor. 2. 12
Tais. 3. 8
[g] Dan. 2. 46
[h] Mat. 26. 65
[i] Gal. 2. 12
[j] Ròm. 4. 8-12
Gal. 5. 1-4
[k] caib. 10. 26
Seum. 5. 17
Tais. 19. 10
[l] Ier. 14. 22
1 Cor. 8. 4
[m] 1 Tes. 1. 9
[n] Gal. 2. 1-10
[o] caib. 17. 30
[p] Ròm. 1. 20
[q] caib. 21. 5
[r] Salm 147. 8
Mat. 5. 45
[s] caib. 14. 27
[t] Luc. 15. 7, 10
[u] 2 Cor. 11. 25
[v] caib. 10. 20
Mat. 16. 18, 19
[w] caib. 13. 43
[x] Eoin 16. 33
Ròm. 8. 17
1 Pead. 4. 12-16
[y] caib. 1. 24
[z] Eabh. 9. 13, 14
1 Pead. 1. 22
[a] Gal. 5. 1

26 Agus sheòl iad as a sin gu Antioch, *an t-àit* o'n d'earbadh iad ri gràs Dhé[a], chum na h-oibre a choimhlion iad[c].

27 Agus an uair a thàinig iad, agus a chruinnich iad an eaglais an ceann a chéile, dh'aithris iad meud nan nithe a rinn Dia leo[d], agus gu-n d'fhosgail e dorus creidimh do na Cinnich[f].

28 Agus dh'fhan iad an sin aimsir nach bu bheag maille ris na deisciobluibh.

## CAIB. XV.

1 *Dh'éirich connsachadh mòr mu thimchioll an timchioll-ghearraidh:* 6 *chum na h-abstoil comhairle mu'n chùis sin,* 22 *agus chuir iad ordugh na comhairle ann an litrichibh chum nan eaglaisean.* 36 *Chuir Pòl agus Barnabas a mach air a chéile, agus dhealaich iad.*

AGUS theagaisg dream àraidh[i], a thàinig a nuas o Iudea, na bràithrean, *ag ràdh*, Mur timchioll-ghearrar sibh a réir gnàtha Mhaois[j], cha-n 'eil e'n comas duibh a bhi air 'ur tèarnadh.

2 Uime sin air do Phòl, agus do Bharnabas connsachadh agus deasboireachd nach bu bheag a bhi aca riu, dh'orduich iad Pòl agus Barnabas[n], agus dream àraidh eile dhiubh féin, a dhol suas chum nan abstol agus nan seanairean gu Ierusalem mu thimchioll na ceisde so.

3 Agus air dhoibh a bhi air an toirt air an aghaidh leis an eaglais[q], chaidh iad troimh Phenice, agus Shamaria, a' cur an céill iompachaidh nan Cinneach[s]: agus thug iad aoibhneas mòr do na bràithribh uile[t].

4 Agus an uair a thàinig iad gu Ierusalem, ghabhadh riu leis an eaglais, agus na h-abstolaibh, agus na seanairibh, agus dh'innis iad meud nan nithe a rinn Dia leo-san.

5 Ach dh'éirich dream àraidh de bharail nam Phairiseach a bha 'n an creidich, ag ràdh, Gur còir an timchioll-ghearradh, agus àithneadh *dhoibh* lagh Mhaois a choimhead.

6 Agus thàinig na h-abstoil agus na seanairean an ceann a chéile a dh'fheuchainn mu'n chùis so.

7 Agus an déigh mòran deasboireachd, dh'éirich Peadar agus thubhairt e riu, Fheara *agus* a bhràithre, tha fhios agaibh o cheann fhada gu-n do ròghnuich Dia 'n ar measg-ne[v], o m' bheul-sa gu-n cluinneadh na Cinnich focal an t-soisgeil, agus gu-n creideadh iad:

8 Agus rinn an Dia d'an aithne an cridhe, fianuis dhoibh, a' tabhairt an Spioraid Naoimh dhoibh[y], mar a *thug e* dhuinne;

9 Agus cha d' rinn e eadar-dhealachadh eadar sinne agus iadsan, a' glanadh an cridhe le creidimh[z].

10 C'ar son uime sin a nis a tha sibh a' brosnuchadh Dhé, le cuing a chur air muineal nan deisciobul[a], nach robh aon

chuid ar n-aithriche no sinne comasach
air a ghiùlan?
11 Gidheadh tha sinn a' creidsinn, tre
ghràs an Tighearn' Iosa Criosd[b], gu-n
saorar sinn amhuil mar iadsan.
12 An sin dh'fhan a' chuideachd uile
'n an tosd, agus thug iad éisdeachd do
Bharnabas agus do Phòl, ag innseadh
meud nan comharaidhean agus nam mìor-
bhuilean a rinn Dia leo-san am measg nan
Cinneach.
13 Agus an déigh dhoibh a bhi 'n an
tosd, fhreagair Seumas[d], ag ràdh, Fheara
*agus* a bhràithrean, éisdibh riumsa:
14 Chuir Simeon an céill[e] cionnus a
dh'fhiosraich Dia na Cinnich air tùs le
pobull a ghabhail as am measg d'a ainm
féin.
15 Agus dha so tha briathra nam fàidh-
ean a' co-fhreagairt; a réir mar tha e
sgrìobhta,
16 An déigh so pillidh mi, agus togaidh
mi suas a rìs pàilliun Dhaibhidh, a tha air
tuiteam; agus togaidh mi a rìs an ni a
thuit deth, agus cuiridh mi suas e:
17 Chum gu-n iarr fuigheall nan daoine
an Tighearn', agus na h-uile Chinnich, air
an goirear m'ainm-sa, tha an Tighearn' ag
ràdh, a tha 'deanamh nan nithe so uile[f].
18 Aithnichte do Dhia tha 'oibre féin
uile o thoiseach an t-saoghail.
19 Uime sin is i mo bhreth-sa, nach
cuir sinn mi-shuaimhneas orra-san de na
Cinnich, a tha air pilltinn chum Dhé:
20 Ach gu-n sgrìobh sinn d'an ionn-
suidh, iad a sheachnadh truaillidheachd
ìodholan[g], agus strìopachais[h], agus ni
tachdta, agus fola[i].
21 Oir tha aig Maois o na linnibh cian
anns gach baile daoine a tha 'g a shear-
monachadh, air dha 'bhi air a leughadh
gach là sàbaid anns na sionagogaibh[l].
22 An sin chunnacas iomchuidh do na
h-abstolaibh, agus do na seanairibh, maille
ris an eaglais uile, daoine taghta dhiubh
féin a chur gu Antioch, maille ri Pòl agus
Barnabas; *eadhon*, Iudas d'an co-ainm
Barsabas[n], agus Silas[o], daoine inbheach
am measg nam bràithre:
23 Agus sgrìobh iad litrichean leo air
an dòigh so, Tha na h-abstoil, agus na
seanairean, agus na bràithrean a' cur
beannachd chum nam bràithre de na
Cinnich a tha ann an Antioch, agus ann
an Siria, agus ann an Cilicia:
24 Do bhrìgh gu-n cuala sinne, gu-n
do chuir dream àraidh[r] a chaidh uainne
mi-shuaimhneas oirbh le briathraibh, ag
atharrachadh 'ur n-inntinn, ag ràdh, *Gur
còir dhuibh* a bhi air 'ur timchioll-ghearr-
adh, agus an lagh a choimhead; do nach
d' thug sinne *a' leithid sin a dh'*àithne:
25 Chunnacas iomchuidh dhuinn, air
dhuinn a bhi cruinn a dh'aon toil, daoine
taghta a chur do 'ur n-ionnsuidh-se,
maille ri ar *bràithribh* gràdhach Barnabas
agus Pòl;

B.C. 53.

[1] *a chuir am beatha 'an cunnart.*
[a] caib. 14. 19; 2 Cor. 11. 23-27
[b] Ròm. 3. 24; Eph. 2. 8; Tit. 3. 4, 5
[c] rann 20; Tais. 2. 14, 20
[d] caib. 12. 17
[e] Luc. 2. 31, 32
[f] Am. 9. 11, 12
[g] 1 Cor. 8. 1, &c. 10. 28; Tais. 2. 14, 20; 9. 20
[h] 1 Cor. 6. 18; Eph. 5. 3; Col. 3. 5
[i] Gen. 9. 4; Deut. 12. 23, 24
[j] caib. 13. 4, &c.
[k] caib. 12. 12, 25; Col. 4. 10
[l] caib. 13. 15, 27; Luc. 4. 16
[m] caib. 13. 13
[n] caib. 1. 23
[o] 1 Tes. 1. 1, *Siluanus*
[p] caib. 14. 26; 20. 32
[q] caib. 16. 5
[r] Gal. 2. 4
[s] caib. 14. 6
[t] caib. 10. 22; Ròm. 16. 21; 1 Cor. 4. 17

26 Daoine a thug [1]an anama féin[a] air
son ainme ar Tighearn' Iosa Criosd.
27 Chuir sinn uime sin Iudas agus
Silas uainn, a dh'innseas *dhuibh* na nithe
ceudna le cainnt bheoil.
28 Oir chunnacas iomchuidh do an
Spiorad Naomh agus dhuinne, gun ni air
bith tuilleadh a chur oirbh a dh'uallach
ach na nithe feumail so;
29 Sibh a sheachnadh nithe a chaidh
ìobradh do ìodholaibh, agus fola, agus ni
tachdta, agus strìopachais[c]: uatha so ma
choimheadas sibh sibh féin, ni sibh gu
maith. Slàn leibh.
30 Uime sin an uair a leigeadh uatha
iad, thàinig iad gu Antioch: agus air
cruinneachadh an t-sluaigh dhoibh, thug
iad seachad an litir.
31 Agus an uair a leugh iad *sin*, rinn
iad gairdeachas air son na comhfhurt-
achd.
32 Agus air bhi do Iudas agus do Shilas
'n am fàidhibh iad féin, le mòran bhriath-
raibh dh'earalaich agus neartaich iad na
bràithrean.
33 Agus air fuireach ré ùine dhoibh,
leigeadh air falbh ann an sìth iad o na
bràithribh chum nan abstol.
34 Gidheadh chunnacas iomchuidh do
Shilas còmhnuidh a dheanamh an sin.
35 Dh'fhan Pòl mar an ceudna agus
Barnabas ann an Antioch, a' teagasg agus
a' searmonachadh focail an Tighearna,
maille ri mòran eile mar an ceudna.
36 Agus an déigh làithean àraidh,
thubhairt Pòl ri Barnabas, Pilleamaid
agus faiceamaid ar bràithrean, anns gach
baile anns an do shearmonaich sinn focal
an Tighearna[j], cionnus a tha iad.
37 Agus b'àill le Barnabas iad a thoirt
Eoin[k], d'an co-ainm Marcus, leo.
38 Ach cha do mheas Pòl gu-m bu chòir
dhoibh esan a dh'fhalbh uatha o Pham-
philia[m], agus nach deachaidh maille riu
chum na h-oibre, a thoirt leo.
39 Dh'éirich uime sin connspoid eatorra
cho dian, as gu-n do sgaradh o 'chéile
iad: agus mar sin thug Barnabas leis
Marcus, agus chaidh e air luing gu
Ciprus;
40 Ach thagh Pòl Silas, agus dh'imich
e, air dha 'bhi air 'earbsadh ri gràs Dhé
leis na bràithribh[p].
41 Agus shiubhail e troimh Shiria agus
Chilicia, a' daingneachadh nan eaglais-
ean[q].

## CAIB. XVI.

1 *Thimchioll-ghearr Pòl Timoteus;* 7 *ghairm-
eadh e leis an Spiorad o dhùthaich gu dùth-
aich;* 14 *dh'iompaich e Lidia;* 16 *thilg e a mach
spiorad fiosachd;* 19 *uime sin bha e féin agus
Silas air an sgiùrsadh, agus air an cur 'am
prìosan.* 26 *Dh'fhosgladh dorsan a' phrìosan,
agus dh'iompaicheadh an dorsair.*

AN sin thàinig e gu Derbe[s] agus Listra:
agus, feuch, bha deisciobul àraidh
an sin, d'am b'ainm Timoteus[t], mac

mnatha àraidh de'n chinneach Iudhach[a] a bha 'n a creideach ; ach bu Ghreugach a b'athair dha :

2 A bha fo dheadh ainm aig na bràithrean a bha ann an Listra agus ann an Iconium.

3 Bha toil aig Pòl am fear so a dhol a mach maille ris ; agus ghabh e agus thimchioll-ghearr se e[c], air son nan Iudhach a bha anns na h-àitibh sin : oir bha fios aca uile gu-m bu Ghreugach 'athair.

4 Agus mar a shiubhail iad troimh na bailtibh, thug iad doibh na h-orduighean r'an coimhead[e], a dh'orduicheadh leis na h-abstolaibh agus na seanairibh a bha ann an Ierusalem.

5 Agus mar sin bha na h-eaglaisean air an daingneachadh anns a' chreidimh, agus mheudaicheadh iad gach là ann an àireamh.

6 A nis an uair a chaidh iad troimh Phrigia, agus tìr Ghalatia, agus a bhacadh dhoibh leis an Spiorad Naomh am focal a labhairt ann an Asia,

7 An déigh dhoibh teachd gu Misia, dh'fheuch iad ri dol gu Bitinia : ach cha do leig an Spiorad leo.

8 Agus air dhoibh gabhail seachad air Misia, chaidh iad sìos gu Troas[h].

9 Agus chunnacas sealladh le Pòl 's an oidhche : Sheas duine àraidh o Mhacedonia, agus ghuidh e air, ag ràdh, Thig thairis gu Macedonia, agus cuidich leinn.

10 Agus an uair a chunnaic e an sealladh, air ball dh'iarr sinn dol thairis gu Macedonia[j], a' dearbh-thuigsinn gu-n do ghairm an Tighearna sinn chum an soisgeul a shearmonachadh dhoibh.

11 Uime sin air dhuinn long a ghabhail o Throas, thàinig sinn gu dìreach gu Samotracia, agus air *an là* 'n a dhéigh sin gu Neapolis ;

12 Agus o sin gu Philipi, ceud bhaile na cuid sin de Mhacedonia, *agus* b'ùr-threabhachas *e* : agus bha sinn a chòmhnuidh anns a' bhaile sin làithean àraidh.

13 Agus air là na sàbaid chaidh sinn a mach as a' bhaile ri taobh aimhne, far am b'àbhaist urnuigh a bhi air a deanamh ; agus air dhuinn suidhe, labhair sinn ris na mnathan a chruinnicheadh *an sin*.

14 Agus dh'éisd bean àraidh ruinn d'am b'ainm Lidia, bean - reicidh purpuir, o bhaile Thiatira[m], a bha 'deanamh aoraidh do Dhia ; aig an d'fhosgail an Tighearn' a cridhe[n], ionnus gu-n d'thug i aire do na nithibh a labhradh le Pòl.

15 Agus an uair a bhaisteadh i, agus a teaghlach, ghuidh i *oirnn*, ag ràdh, Ma mheas sibh mise 'bhi dìleas do an Tighearna, thigibh a steach do m' thigh, agus deanaibh còmhnuidh *ann*. Agus choéignich i sinn.

16 Agus tharladh, a' dol dhuinne chum urnuigh, gu-n do thachair oirnn banoglach àraidh aig an robh spiorad fiosachd[q], a thug mòr-bhuannachd d'a maighstiribh le fiosachd a dheanamh :

17 Lean ise Pòl agus sinne, agus ghlaodh i, ag ràdh, Is iad na daoine so seirbhisich an Dè a's ro àirde[b], a tha a' nochdadh dhuinne slighe na slàinte.

18 Agus rinn i so ré mòran làithean. Ach air do Phòl a bhi doilich, thionndaidh e agus thubhairt e ris an spiorad, Tha mi 'toirt orduigh dhuit ann an ainm Iosa Criosd dol a mach aisde[d]. Agus chaidh e mach air an uair sin féin.

19 Agus an uair a chunnaic a maighstirean gu-n d'fhalbh dòchas am buannachd, rug iad air Pòl agus air Silas, agus tharruing iad do'n mhargadh *iad*[f], chum nan uachdaran ;

20 Agus air dhoibh an toirt chum luchd-riaghlaidh *a' bhaile*, thubhairt iad, Tha na daoine so a' buaireadh ar baile gu ro mhòr[g], air dhoibh a bhi 'n an Iudhaich,

21 Agus tha iad a' teagasg ghnàthan nach 'eil ceaduichte dhuinne a ghabhail no 'leantuinn, do bhrìgh gur Ròmanaich sinn.

22 Agus dh'éirich an sluagh a dh'aonfheachd 'n an aghaidh : agus reub na h - uachdarain an eudach diubh, agus dh'àithn iad *an* sgiùrsadh le slataibh.

23 Agus an déigh dhoibh iomadh buille a leagadh orra[i], thilg iad ann am prìosan *iad*, a' toirt sparraidh do fhear-coimhead a' phrìosain an gleidheadh gu tèaruinte.

24 Neach air dha an àithne sin fhaotainn, a thilg iad do'n phrìosan a b'fhaide a stigh, agus a dhaingnich an cosan 's a' cheap.

25 Agus mu mheadhon-oidhche air do Phòl agus do Shilas urnuigh a dheanamh, sheinn iad laoidh - mholaidh do Dhia[k]; agus chuala na prìosanaich iad.

26 Agus gu h-obann bha crith-thalmhainn mhòr ann, air chor as gu-n do chrathadh bunaitean a' phrìosain : agus air ball dh'fhosgladh na dorsan uile[l], agus dh'fhuasgladh cuibhrichean gach neach *aca*.

27 Agus air do fhear - coimhead a' phrìosain dùsgadh á codal, agus air faicinn dorsan a' phrìosain fosgailte, tharruing e a chlaidheamh, air ti e féin a mharbhadh, a' saoilsinn gu robh na prìosanaich air teicheadh.

28 Ach ghlaodh Pòl le guth àrd, ag ràdh, Na dean cron sam bith ort féin ; oir tha sinn uile an so.

29 Agus air gairm soluis dasan, leum e steach, agus thàinig e air chrith, agus thuit e sìos an làthair Phòil agus Shilais ;

30 Agus air dha an toirt a mach, thubhairt e, A mhaighstirean, ciod is còir dhomh a dheanamh chum gu-n tèarnar mi[o]?

31 Agus thubhairt iadsan, Creid anns an Tighearn' Iosa Criosd[p], agus tèarnar thu féin, agus do thigh.

32 Agus labhair iad focal an Tighearna ris, agus riu-san uile a bha 'n a thigh.

B.C. 53.

[a] 2 Tim. 1. 5
[b] Luc. 4. 34, 41
[c] Gal. 2. 3-8; 5. 1-3
[d] Marc. 16. 17
[e] caib. 15. 28, 29
[f] Mat. 10. 18
[g] caib. 17. 6
[h] 2 Cor. 2. 12; 2 Tim. 4. 13
[i] 2 Cor. 6. 5; 11. 23, 25; 1 Tes. 2. 2
[j] 2 Cor. 2. 13
[k] caib. 5. 41; 1 Pead. 4. 13
[l] caib. 5. 19; 12. 7, 10
[m] Tais. 2. 18
[n] Luc. 24. 45
[o] caib. 2. 37; Luc. 3. 10
[p] caib. 13. 39; Hab. 2. 4; Eoin 3. 16, 36; 6. 47
[q] 1 Sam. 28. 7

33 Agus air dha an toirt leis air an uair sin féin de'n oidhche, nigh e *an* creuchdan; agus bhaisteadh e féin, agus a mhuinntir uile, gun dàil.

34 Agus an uair a thug e d'a thigh iad, chuir e bòrd rompa, agus rinn e gairdeachas maille r'a theaghlach uile, a' creidsinn ann an Dia.

35 Agus air teachd do'n là, chuir an luchd-riaghlaidh na maoir uatha, ag ràdh, Leig air an comas na daoine sin.

36 Agus dh'innis fear-coimhead a' phrìosain na briathra so do Phòl, Gu-n do chuir an luchd-riaghlaidh fios uatha sibhse a leigeadh as: uime sin rachaibh a mach, agus imichibh ann an sìth.

37 Ach thubhairt Pòl riu, an déigh dhoibh ar sgiùrsadh gu follaiseach gun ar dìteadh[d], agus gur Ròmanaich sinn, thilg iad 'am prìosan sinn; agus a nis am b'àill leo ar cur a mach 'an uaignidheas? cha-n eadh gu deimhin; ach thigeadh iad féin agus thugadh iad a mach sinn.

38 Agus dh'innis na maoir na briathra sin do na h-uachdarain: agus ghabh iad eagal an uair a chual' iad gu-m bu Ròmanaich iad.

39 Agus thàinig iad agus chuir iad impidh orra, agus air dhoibh *an* toirt a mach, ghuidh iad *orra* imeachd a mach as a' bhaile[g].

40 Agus air dol a mach as a' phrìosan doibh, chaidh iad a steach do *thigh* Lidia: agus an uair a chunnaic iad na bràithre, thug iad comhfhurtachd dhoibh, agus dh'imich iad rompa.

## CAIB. XVII.

1 *Shearmonaich Pòl aig Tesalonica,* 4 *far an do chreid cuid agus an d' rinn cuid eile geur-leanmhuinn air.* 10 *Chuircadh e gu Beréa, agus shearmonaich e an sin.* 13 *Rinneadh geur-leanmhuinn air;* 15 *thàinig e gu baile na h-Aithne, agus shearmonaich e dhoibh an Dia beò.*

A NIS air dhoibh imeachd troimh Amphipolis, agus Apolonia, thàinig iad gu Tesalonica, far an robh sionagog aig na h-Iudhaich:

2 Agus mar bu ghnàth le Pòl[j], chaidh e steach d'an ionnsuidh, agus air tri làithibh sàbaid reusonaich e riu as na sgrìobtuiribh,

3 '*G am* fosgladh agus a' dearbhadh gu-m b'éigin do Chriosd fulang[l], agus éirigh a rìs o na mairbh: agus gur e an t-Iosa so a tha mise a' searmonachadh dhuibh, Criosd.

4 Agus chreid cuid diubh, agus lean iad ri Pòl agus ri Silas: agus de na Greugaich chràbhach buidheann mhòr[n], agus de na mnathan inbheach, àireamh nach bu bheag.

5 Ach air do na h-Iudhaich mhi-chreideach a bhi air am brosnuchadh le eud, ghabh iad d'an ionnsuidh droch dhaoine àraidh de na corraibh-margaidh, agus air tional cuideachd mòire dhiubh, chuir iad am baile uile thar a chéile, agus chuairtich iad tigh Iasoin, agus dh'iarr iad an toirt a mach chum an t-sluaigh.

6 Agus an uair nach d'fhuair siad iad, tharruing iad Iason[a], agus bràithrean àraidh chum uachdarain a' bhaile, ag éigheach, Tha na daoine so a chuir an saoghal bun os ceann[b], air teachd an so mar an ceudna;

7 D'an d' thug Iason aoidheachd: agus tha iad so uile a' cur an aghaidh orduigh Cheasair[c], ag ràdh, Gu bheil rìgh eile ann, *eadhon* Iosa.

8 Agus chuir iad buaireas fo'n t-sluagh, agus fo uachdarain a' bhaile, 'n uair a chual' iad na nithe so.

9 Agus an uair a ghabh iad urras o Iason, agus o chàch, leig iad uatha iad.

10 Agus air ball chuir na bràithre Pòl agus Silas anns an oidhche gu Beréa: agus air teachd dhoibh-san *an sin*, chaidh iad a steach do shionagog nan Iudhach.

11 Bha iad sin na b'uaisle na muinntir Thesalonica, oir ghabh iad am focal d'an ionnsuidh leis an uile thogradh[e], a' rannsachadh nan sgrìobtuir gach aon là[f], *a dh'fheuchainn* an robh na nithe sin mar sin.

12 Uime sin chreid mòran diubh: agus mar an ceudna de mhnathan uaisle de na Greugaich, agus a dh'fhearaibh, àireamh nach bu bheag.

13 Ach an uair a thuig na h-Iudhaich o Thesalonica gu-n do shearmonaicheadh focal Dhé le Pòl ann am Beréa, thàinig iad an sin mar an ceudna, a' brosnuchadh an t-sluaigh.

14 An sin air ball chuir na bràithrean uatha Pòl[h], chum gu-n rachadh e mar gu-m b'ann chum na mara: ach dh'fhan Silas agus Timoteus an sin fathast.

15 Agus threòraich luchd-coimheadachd Phòil e gu *baile* na h-Aithne; agus air faghail orduigh dhoibh gu Silas agus Timoteus[i], iad a theachd d'a ionnsuidh-san mar bu luaithe, dh'imich iad rompa.

16 A nis am feadh a bha Pòl a' feitheamh riu 's an Aithne, bha a spiorad air a bhrosnuchadh ann[k], do bhrìgh gu-m fac e am baile làn ìodhol-aoraidh.

17 Air an aobhar sin rinn e deasboireachd ris na h-Iudhaich, agus ris na daoinibh cràbhach anns an t-sionagog, agus air a' mhargadh gach là riu-san a thachair air.

18 An sin thug feallsanaich[m] àraidh de na h-Epicuraich, agus de na Stoicich, aghaidh air; agus thubhairt cuid, Ciod a b'àill leis an fhear bhith-bhriathrach so a ràdh? thubhairt cuid eile, Is cosmhuil gu bheil e a' searmonachadh dhiathan coimheach; do bhrìgh gu-n do shearmonaich e dhoibh Iosa, agus an aiseirigh.

19 Agus rug iad air, agus thug iad leo e gu Areopagus[1], ag ràdh, Am feud sinn

B.C. 53.

[a] Ròm. 16. 21
[b] caib. 16. 20, 21
[c] Luc. 23. 2; Eoin 19. 12
[d] caib. 22. 25-29
[e] Seum. 1. 21; 1 Pead. 2. 2
[f] Eoin 5. 39
[g] Mat. 8. 34
[h] Mat. 10. 23
[i] caib. 18. 5
[j] caib. 9. 20; 14. 1; 19. 8
[k] Salm 119. 136; 2 Pead. 2. 9
[l] Luc. 24. 26, 44, 46
[m] Col. 2. 8
[n] caib. 13. 16
[1] no, *sliabh Mhars, Ard-chùirt a' bhaile.*

fios fhaotainn ciod e an teagasg nuadh
so a labhrar leat?
20 Oir tha thu 'toirt nithe àraidh neo-
ghnàthach chum ar cluasan[a]: b'àill leinn
uime sin fios fhaotainn ciod is ciall doibh
sin.
21 (Oir cha do chaith muinntir na
h-Aithne uile agus na coigrich a bha air
chuairt 'n am measg, an ùine ri ni air bith
eile, ach ri innseadh, no ri cluinntinn
ni-éigin nuadh.)
22 An sin air seasamh do Phòl ann
am meadhon Areopaguis, thubhairt e, A
mhuinntir na h-Aithne, tha mi 'faicinn gu
bheil sibh anns na h-uile nithibh cràbh-
ach thar tomhas:
23 Oir air dhomh 'bhi 'dol seachad,
agus ag amharc air 'ur nithibh naomha,
fhuair mi altair air an robh an sgrìobhadh
so, DO 'N DIA NEO-AITHNICHTE.
Uime sin esan d'am bheil sibh a' dean-
amh aoraidh gun eòlas agaibh air[c], is e
a tha mise a' searmonachadh dhuibh.
24 An Dia a rinn an saoghal[d], agus na
h-uile nithe a tha ann, do bhrìgh gur e
féin Tighearna nèimh agus na talmhainn[e],
cha-n 'eil e 'gabhail còmhnuidh ann an
teampluibh làmh-dheanta[g]:
25 Ni mò a bheirear aoradh dha le
làmhan dhaoine, mar gu-m bitheadh
uireasbhuidh ni sam bith air; oir is e
féin a tha 'toirt do na h-uile beatha, agus
anail, agus nan uile nithe[i]:
26 Agus rinn e dh'aon fhuil[k] uile
chinnich dhaoine, chum iad a ghabhail
còmhnuidh air aghaidh na talmhainn
uile, agus shònraich e na h-amanna roimh-
orduichte[l], agus crìochan an àite-còmh-
nuidh;
27 Chum gu-n iarradh iad an Tighearn',
a dh' fheuchainn an tarladh dhoibh, le
mion-rannsachadh, gu-m faigheadh iad e,
ged nach 'eil e fada o gach aon againn[o]:
28 Oir annsan tha sinn beò[p], agus a'
gluasad, agus tha ar bith againn; mar a
thubhairt mar an ceudna dream àraidh
de 'ur bàrdaibh féin[r], Oir is sinne fòs a
ghineal-san.
29 Uime sin do bhrìgh gur sinne gineal
Dhé, cha chòir dhuinn a shaoilsinn[t] gu
bheil an Diadhachd cosmhuil ri òr, no ri
airgiod, no ri cloich, nithe a ghearradh le
ealadhain agus innleachd dhaoine.
30 A nis air do Dhia amharc thairis air
aimsiribh an aineolais so[v], tha e nis ag
àithneadh do na h-uile anns gach àit'
aithreachas a dheanamh[x]:
31 Do bhrìgh gu-n do shuidhich e là
anns an toir e breth air an t-saoghal ann
am fìreantachd[y], tre an duine *sin* a
dh'orduich e; agus air so thug e dearbh-
adh do na h-uile dhaoinibh, le esan a
thogail suas o na mairbh.
32 Agus an uair a chual' iad mu aiseir-
igh nam marbh[z], rinn cuid diubh fanoid:
ach thubhairt cuid eile, Eisdidh sinn riut
a rìs mu'n ni so[a].

B.C. 54.

[a] Hos. 8. 12
[b] Ròm. 16. 3
[c] Eoin 4. 22
[d] caib. 14. 15
[e] Mat. 11. 25
[f] caib. 20. 34
[g] caib. 7. 48; 1 Ri. 8. 27
[h] caib. 17. 2
[i] Iob 12. 10; Isa. 42. 5
[j] caib. 17. 14, 15
[k] Gen. 3. 20; Mal. 2. 10
[l] Deut. 32. 8; Iob 14. 5
[m] Neh. 5. 13
[n] Ese. 33. 4
[o] caib. 14. 17; Salm 139. 1-13
[p] Iob 12. 10; Col. 1. 17
[q] Col. 4. 11
[r] Tit. 1. 12
[s] 1 Cor. 1. 14
[t] Isa. 40. 18, &c.; Hab. 2. 19, 20
[u] caib. 23. 11
[v] caib. 14. 16; Ròm. 3. 25
[w] Mat. 28. 20; 2 Tim. 4. 17, 18
[x] Luc. 24. 47
[y] Ròm. 2. 16; 2 Cor. 5. 10
[z] caib. 26. 8
[a] caib. 24. 25; Luc. 14. 18

33 Agus mar sin chaidh Pòl a mach as
am meadhon.
34 Gidheadh, lean cuid de dhaoinibh
ris, agus chreid iad. 'N am measg so bha
Dionisius an t-Areopagach, agus bean
d'am b'ainm Damaris, agus dream eile
maille riu.

## CAIB. XVIII.

*1 Rinn Pòl obair le a làmhan féin, agus shear-
monaich e do na Cinnich ann an Corintus:
9 Thug an Tighearna misneach dha ann an
taisbeanadh: 12 chaidh a chasaid an làthair
an uachdarain Ghalio, ach leigeadh as e:
18 'n a dhéigh sin, chaidh e o bhaile gu baile,
agus neartaich e na deisciobuil, &c.*

AN déigh nan nithe so, dh'fhàg Pòl
baile na h-Aithne, agus thàinig e gu
Corintus;
2 Agus fhuair e Iudhach àraidh d'am
b'ainm Acuila[b], a rugadh ann am Pontus,
air ùr-theachd as an Eadailt, maille r'a
mhnaoi Priscila, (a chionn gu-n d'orduich
Claudius do na h-Iudhaich uile an Ròimh
fhàgail,) agus thàinig e d'an ionnsuidh.
3 Agus a chionn gu robh e a dh'aon
cheird riu, dh'fhan e maille riu, agus bha
e ag obair[f], (oir bu cheird doibh a bhi
'deanamh phàilliunan.)
4 Agus thagair e anns an t-sionagog
gach aon là sàbaid[h], agus chuir e impidh
air Iudhaich agus Greugaich.
5 Agus an uair a thàinig Silas agus
Timoteus[j] o Mhacedonia, bha Pòl air a
theannadh 'n a spiorad, agus rinn e fian-
uis do na h-Iudhaich, gu-m b'e Iosa an
Criosd.
6 Agus an uair a chuir iad 'n a aghaidh,
agus a labhair iad toibheum, chrath e
'eudach[m], agus thubhairt e riu, *Bitheadh*
'ur fuil air 'ur ceann féin[n]; *tha* mise
glan: á so suas théid mi chum nan
Cinneach.
7 Agus chaidh e as a sin, agus thàinig e
gu tigh duine àraidh d'am b'ainm Iustus[q],
a bha 'deanamh aoraidh do Dhia agus aig
an robh a thigh làimh ris an t-sionagog.
8 Agus chreid Crispus[s], prìomh-uachd-
aran na sionagoig anns an Tighearna,
maille r'a theaghlach uile: agus chreid
mòran de na Corintianaich, air dhoibh
éisdeachd ris, agus bhaisteadh iad.
9 An sin thubhairt an Tighearna ri Pòl
ann an sealladh 's an oidhche[u], Na bith-
eadh eagal ort, ach labhair, agus na bi a'd'
thosd:
10 Oir tha mise maille riut[w], agus cha
toir duine sam bith ionnsuidh ort, chum
do chron a dheanamh: oir tha mòr-
shluagh agam-sa anns a' bhaile so.
11 Agus dh'fhan e bliadhna agus sè
mìosan *an sin*, a' teagasg focail Dhé 'n am
measg.
12 Agus an uair a bha Galio 'n a uachd-
aran air Achaia, dh'éirich na h-Iudhaich
a dh'aon inntinn an aghaidh Phòil, agus
thug iad e gu caithir a' bhreitheanais,
13 Ag ràdh, Tha'n duine so a' comhair-

leachadh dhaoine aoradh a dheanamh do Dhia an aghaidh an lagha.

14 Agus an uair a bha Pòl a' dol a dh'fhosgladh a bheoil, thubhairt Galio ris na h-Iudhaich[a], Nam b'eucoir no droch ghniomh a bhitheadh ann, O Iudhacha, bu reusonta gu-n giùlaininn leibh :

15 Ach ma's ceisd a tha ann mu thimchioll fhocal agus ainmean[c], agus 'ur lagha féin, amhaircibh féin air a sin ; oir cha-n àill leam-sa 'bhi a'm bhreitheamh air an leithidibh sin de nithibh.

16 Agus dh'fhuadaich e iad o chaithir a' bhreitheanais.

17 An sin rug na Greugaich uile air Sostenes[d], uachdaran an t-sionagoig, agus ghabh iad air an làthair caithir a' bhreitheanais : agus cha do ghabh Galio suim de ni sam bith dhiubh sin.

18 Agus dh'fhan Pòl fathast ùine mhaith *'s a' bhaile sin*, agus an sin an déigh a chead a ghabhail de na bràithribh, chaidh e air luing o sin gu Siria, agus maille rissan Priscila agus Acuila ; an déigh a cheann a bhearradh ann an Cenchréa[g]: oir bha bòid air.

19 Agus thàinig e gu Ephesus, agus dh'fhàg e iadsan an sin : ach chaidh e féin a steach do'n t-sionagog, agus reusonaich e ris na h-Iudhaich.

20 Agus an uair a dh'iarr iad *air* fuireach maille riu na b'fhaide, cha d'aontaich e :

21 Ach ghabh e a chead diubh, ag ràdh, Is éigin dhomh, air gach aon chor, an fhéill so a tha 'teachd a choimhead ann an Ierusalem : ach pillidh mi a rìs do 'ur n-ionnsuidh-se, ma's toil le Dia[l]. Agus sheòl e o Ephesus.

22 Agus thàinig e gu tìr aig Cesarea, agus air dha dol suas agus fàilt' a chur air an eaglais, chaidh e sìos gu Antioch.

23 Agus an uair a dh'fhan e ré tamuill *an sin*, dh'imich e, agus chaidh e ann an ordugh troimh thìr Ghalatia uile agus Phrigia, a' neartachadh nan deisciobul uile[o].

24 Agus thàinig gu Ephesus Iudhach àraidh d'am b'ainm Apollos[r], a rugadh ann an Alecsandria, duine deas-bhriathrach, *agus* cumhachdach anns na sgrìobtuiribh.

25 Bha an duine so air a theagasg ann an slighe an Tighearn'; agus air dha 'bhi dian 'n a spiorad[u], labhair agus theagaisg e gu dìchiollach na nithe a bhuineadh do an Tighearn', agus gun eòlas aige ach air baisteadh Eoin[w].

26 Agus thòisich e air labhairt gu dàna 's an t-sionagog. Agus air do Acuila agus do Phriscila a chluinntinn, ghabh iad d'an ionnsuidh e, agus mhìnich iad dha slighe Dhé na bu choimhlionta[z].

27 Agus an uair bu mhiann leis dol gu Achaia, an déigh a chomhairleachadh, sgrìobh na bràithre chum nan deisciobul iad a ghabhail ris : neach, air dha teachd,

B.C. 54.

[a] caib. 23. 29; 25. 11
[b] Eoin 5. 36
[c] caib. 25. 19
[d] 1 Cor. 1. 1
[e] 1 Cor. 3. 5, 6
[f] caib. 8. 16
[g] caib. 21. 24; Air 6. 18
[h] caib. 18. 25
[i] Mat. 3. 11
[j] caib. 8. 17
[k] caib. 2. 4
[l] 1 Cor. 4. 19; Seum. 4. 15
[m] caib. 17. 2; 18. 4
[n] caib. 28. 23
[o] caib. 14. 22; 15. 32, 41
[p] Ròm. 11. 7; Eabh. 3. 13
[q] caib. 24. 14
[r] 1 Cor. 1. 12; 3. 5, 6; Tit. 3. 13
[s] 1 Tim. 6. 5
[t] caib. 20. 31
[u] Ròm. 12. 11; Seum. 5. 16
[v] caib. 20. 18
[w] caib. 19. 3
[x] Marc. 16. 20
[y] caib. 5. 15
[z] Eabh. 6. 1; 2 Pead. 3. 18
[a] Mat. 12. 27; Marc. 9. 38

a rinn còmhnadh mòr riu-san a chreid tre ghràs :

28 Oir le mòr-dhìchioll rinn e deasboireachd ris na h-Iudhaich gu follaiseach, a' dearbhadh leis na sgrìobtuiribh, gur e Iosa an Criosd[b].

## CAIB. XIX.

*1 Tha an Spiorad Naomh air a thabhairt le làmhan Phòil. 9 Thug na h-Iudhaich toibheum d'a theagasg, a bha air a dhaingneachadh le mìorbhuilibh. 13 Bhuaileadh na h-Iudhaich a bha 'cur spioradan fo gheasaibh leis an diabhul. 19 Loisgeadh leabhraiche druidheachd.*

AGUS tharladh, an uair a bha Apollos ann an Corintus[e], air do Phòl dol troimh na crìochaibh uachdarach, gu-n d' thàinig e gu Ephesus. Agus air faotainn dheisciobul àraidh,

2 Thubhairt e riu, An d'fhuair sibh an Spiorad Naomh o chreid sibh? Agus thubhairt iadsan ris, Cha chuala sinne uiread as gu bheil Spiorad Naomh ann[f].

3 Agus thubhairt e riu, Ciod ma seadh anns an do bhaisteadh sibh? Agus thubhairt iadsan, Ann am baisteadh Eoin[h].

4 An sin thubhairt Pòl, Bhaist Eoin gu deimhin le baisteadh an aithreachais[i], ag ràdh ris an t-sluagh, iadsan a chreidsinn anns an neach a bha gu teachd 'n a dhéighsan, sin r'a ràdh, ann an Iosa Criosd.

5 Agus an uair a chual' iad *so*, bhaisteadh iad ann an ainm an Tighearn' Iosa.

6 Agus air do Phòl *a* làmhan a chur orra[j], thàinig an Spiorad Naomh orra ; agus labhair iad le teangaibh[k], agus rinn iad fàidheadaireachd.

7 Agus bha ann uile timchioll dà fhear dheug.

8 Agus chaidh esan a steach do'n t-sionagog[m], agus labhair e gu dàna ré thri mìosan, a' deasboireachd agus a' comhairleachadh nan nithe a bhuineas do rìoghachd Dhé[n].

9 Ach an uair a chruadhaicheadh cuid[p], agus nach do chreid iad, ach a labhair iad olc mu'n t-slighe sin[q] an làthair an t-sluaigh, dh'fhàg e iad[s] agus sgar e na deisciobuil uatha, agus bha e gach là a' deasboireachd ann an sgoil neach àraidh *d'am b'ainm* Tirannus.

10 Agus rinneadh so ré dhà bhliadhna[t] : air chor as gu-n cuala luchd-àiteachaidh na h-Asia uile[v], eadar Iudhaich agus Ghreugaich, focal an Tighearn' Iosa.

11 Agus rinn Dia mìorbhuilean nach bu bheag le làmhan Phòil[x]:

12 Air chor as gu-n d'thugadh o 'chorpsan a chum nan daoine tinne[y], nèapaicinnean no aprain, agus gu-n d'fhalbh an euslaintean uatha, agus gu-n deachaidh na droch spioraid a mach asda.

13 Agus ghabh dream àraidh de na h-Iudhaich, a bha 'g imeachd o àite gu àit', a' cur spioraid fo gheasaibh[a], os làimh ainm an Tighearn' Iosa ainmeach-

adh os ceann na muinntir sin anns an robh droch spioraid, ag ràdh, Cuireamaid fo gheasaibh sibh tre Iosa a tha Pòl a' searmonachadh.

14 Agus bha aig Scebha, Iudhaich *àraidh*, aon de na h-àrd-shagartaibh, seachdnar mhac a bha 'deanamh so.

15 Agus fhreagair an droch spiorad, agus thubhairt e, Tha eòlas agam air Iosa, agus is aithne dhomh Pòl: ach cò sibhse?

16 Agus leum an duine anns an robh an droch spiorad orra, agus air dha làmh-an-uachdar fhaotainn orra, thug e buaidh orra, air chor as gu-n do theich iad a mach as an tigh sin lomnochd agus reubta.

17 Agus fhuair na h-Iudhaich uile agus mar an ceudna na Greugaich a bha 'thàmh ann an Ephesus fios air so; agus thuit eagal orra uile[c], agus bha ainm an Tighearn' Iosa air 'àrdachadh.

18 Agus thà'nig mòran diubh-san a chreid, ag aideachadh, agus ag innseadh an gniomharan.

19 Agus thug mòran diubh-san a bha 'gnàthachadh dhroch innleachdan an leabhraichean leo, agus loisg siad iad 'am fianuis nan uile; agus rinn iad an luach àireamh, agus fhuair iad e 'n a leth-cheud mìle *bonn* airgid.

20 Mar sin le cumhachd dh'fhàs agus bhuadhaich focal an Tighearn'[e].

21 Agus an uair a choimhlionadh na nithe so[f], chuir Pòl roimhe 'n a spiorad, an déigh dha imeachd troimh Mhacedonia, agus Achaia, dol gu Ierusalem, ag ràdh, An déigh dhomh 'bhi an sin, is éigin domh an Roimh fhaicinn mar an ceudna[g].

22 Agus air dha dithis dhiubh-san a bha 'fritheala dh dha, Timoteus, agus Erastus[h], a chur do Mhacedonia, dh'fhan e féin ré tamuill 'an Asia.

23 Agus dh'éirich mu'n àm sin iomairt nach bu bheag mu thimchioll na slighe sin[i].

24 Oir bha ceard-airgid àraidh d'am b'ainm Demetrius *ann*, a bha 'deanamh theampull airgid do Dhiana, agus a thug buannachd nach bu bheag do'n luchd-ceirde;

25 Agus air dha iadsan a chruinneachadh an ceann a chéile, agus a' mhuinntir eile a bha dh'aon cheird riu, thubhairt e, Fheara, tha fhios agaibh gur ann o'n chèird so tha ar beartas againne:

26 Os bàrr, tha sibh a' faicinn agus a' cluinntinn gu bheil am Pòl so le 'chomhairle air tionndadh air falbh sluaigh mhòir, cha-n ann a mhàin ann an Ephesus, ach cha mhòr's an Asia uile, ag ràdh, Nach diathan iad a nithear le làmhan[j]:

27 Air chor as nach e mhàin gu bheil e 'an cunnart gu-n deanar tàir air ar ceird; ach mar an ceudna gu-n cuirear teampull na ban-dé mòire Diana ann an suarachas, agus gu-n claoidhear a mòrachd-se, d'am bheil an Asia uile, agus an domhan a' deanamh aoraidh.

28 Agus an uair a chual' iadsan *so*, lìonadh le feirg iad, agus ghlaodh iad, ag ràdh, *Is* mòr Diana nan Ephesianach.

29 Agus bha am baile uile air a lìonadh le mi-riaghailt: Agus ruith iad a dh'aon toil chum àite-cruinneachaidh an t-sluaigh, a' tarruing leo Ghaiuis[a] agus Aristarchuis[b], Macedonaich, luchd comhthuruis Phòil.

30 Agus an uair a b'àill le Pòl dol a steach chum an t-sluaigh, cha do leig na deisciobuil leis.

31 Agus mar an ceudna chuir cuid a dh'uachdarain na h-Asia, a bha 'n an cairdibh dha, fios d'a ionnsuidh, a' guidhe *air* nach rachadh e gu àite-cruinneachaidh an t-sluaigh.

32 Ghlaodh uime sin cuid diubh aon ni, agus cuid ni eile: oir bha an coimhthional troimh a chéile, agus cha robh fios aig a' chuid a bu mhò c'ar son a thàinig iad cuideachd.

33 Agus tharruing iad a mach Alecsander as an t-sluagh, air bhi do na h-Iudhaich 'g a iomain rompa. Agus smèid Alecsander[d] le 'làimh, agus b'àill leis a leithsgeul a ghabhail ris an t-sluagh.

34 Ach an uair a thuig iad gu-m b'Iudhach e, rinneadh àrd-iolach leo uile mu thimchioll ùine dhà uair, a' glaodhaich, *Is* mòr Diana nan Ephesianach.

35 Agus an uair a chiùinich an cléireach an sluagh, thubhairt e, Fheara Ephesuis, cò an duine aig nach 'eil fios gu bheil baile nan Ephesianach a' deanamh aoraidh d'on bhan-dia mhòir Diana, agus do'n *dealbh* a thuit a nuas o Iupiter?

36 Air an aobhar sin do bhrìgh nach fheudar cur an aghaidh nan nithe so, is còir dhuibhse 'bhi ciùin, agus gun ni sam bith a dheanamh gu h-obann.

37 Oir thug sibh an so na daoine so, ged nach 'eil iad a' creachadh theampull, no a' toirt toibheim d'ar ban-dia.

38 Uime sin ma tha aig Demetrius agus aig an luchd-cèird' a tha maille ris, cùis an aghaidh neach air bith, tha an lagh réidh *dhoibh*, agus tha uachdarain *ann*; agradh iad a chéile.

39 Ach ma tha ceisd sam bith agaibh mu nithibh eile, réitichear sin ann an coimhthional dligheach.

40 Oir tha sinn ann an cunnart a bhi air ar n-agairt air son ceannairc air an là 'n diugh, do bhrìgh nach 'eil cùis sam bith againn a dh'fheudas sinn a thoirt seachad mar aobhar a' chruinneachaidh so.

41 Agus air dha so a ràdh, sgaoil e an coimhthional.

B.C. 59.

[a] Ròm. 16. 23; 1 Cor. 1. 14
[b] caib. 20. 4; Col. 4. 10; Philem. 24
[c] caib. 2. 43; Luc. 1. 65
[d] 1 Tim. 1. 20; 2 Tim. 4. 14
[e] caib. 12. 24
[f] Gal. 2. 1
[g] Ròm. 15. 23-28
[h] Ròm. 16. 23; 2 Tim. 4. 20
[i] 2 Cor. 1. 8; 6. 9
[j] caib. 14. 15; 17. 29; Salm 115. 4; Isa. 44. 10-20

## CAIB. XX.

*1 Chaidh Pòl do Mhacedonia: 7 fhritheil e suipeir an Tighearn', agus shearmonaich e. 9 Air do Eutichus tuiteam sìos 'an cruth mairbh,*

*thogadh suas beò e. 17 Aig Miletus ghairm Pòl seanairean na h-eaglais an ceann a chéile, agus dh'innis e dhoibh ciod a bha gu tachairt dha féin, &c.*

B.C. 60.

AGUS an déigh do'n chomhghàir sgur, ghairm Pòl na deisciobuil d'a ionnsuidh, agus air dha a chead a ghabhail diubh, thriall e gu dol do Mhacedonia[a].
2 Agus air dha dol troimh na crìochaibh sin, agus mòr-earalachadh a dheanamh orra, thàinig e do'n Ghréig[d];
3 Agus dh'fhàn e *an sin* tri míosan: agus an uair a bha na h-Iudhaich ri feall-fholach air a shon[f], agus e air tì dol air luing do Shiria, chuir e roimhe pilltinn troimh Mhacedonia.
4 Agus chaidh 'n a chuideachd gu Asia, Sopater[h] o Bheréa; agus de mhuinntir Thesalonica, Aristarchus[j] agus Secundus; agus Gaius o Dherbe, agus Timoteus[k]; agus de mhuinntir na h-Asia, Tichicus[m] agus Trophimus[n].
5 Air dhoibh so imeachd romhainne dh'fheith iad ruinn ann an Troas.
6 Agus sheòl sinn o Philipi, an déigh làithean an arain neo-ghoirtichte[o], agus thàinig sinn d'an ionnsuidh-san gu Troas ann an cùig làithibh, far an d'fhan sinn seachduin.
7 Agus air a' cheud *la* de'n t-seachduin[q], air do na deisciobluibh cruinneachadh an ceann a chéile a bhriseadh arain[r], shear-monaich Pòl doibh, agus a rùn air imeachd uatha air an là màireach, agus lean e air labhairt gu meadhon-oidhche.
8 Agus bha mòran lòchran anns an t-seòmar uachdarach, far an robh iad cruinn.
9 Agus bha òganach àraidh d'am b'ainm Eutichus 'n a shuidhe ann an uinneig, air tuiteam gu trom 'n a chodal: agus air do Phòl a bhi ré fad a' searmonachadh, shàruicheadh leis a' chodal e, agus thuit e sìos o'n treas lobhta, agus thogadh marbh e.
10 Agus chaidh Pòl a sìos, agus thuit e air, agus air dha a ghlacadh 'n a uchd, thubhairt e, Na bitheadh trioblaid oirbh[w]; oir tha 'anam ann.
11 Agus air dol a suas da a rìs, bhris e aran agus dh'ith e, agus labhair e riu ré ùine fhada, eadhon gu teachd na maidne, agus mar sin dh'fhalbh e.
12 Agus thug iad leo an t-òganach agus e beò, agus rinn iad gairdeachas nach bu bheag.
13 Agus air dhuinne imeachd air thois-each chum na luinge, sheòl sinn gu Asos, fa rùn Pòl a ghabhail a steach an sin: oir is ann mar sin a dh'orduich e, a' cur roimhe gu-n imicheadh e féin d'a chois.
14 Agus an uair a choinnich e sinn aig Asos, ghabh sinn a steach e, agus thàinig sinn gu Mitilene.
15 Agus air seòladh dhuinn as a sin, thàinig sinn air *an là* màireach fa chomh-air Chiois; agus air an *là* 'n a dhéigh sin thàinig sinn gu Samos, agus dh'fhan sinn aig Trogillium; agus air an *là* 'b'fhaisge thàinig sinn gu Miletus.
16 Oir chuir Pòl roimhe seòladh seach Ephesus, chum nach tarladh dha moille a dheanamh anns an Asia: oir rinn e cabhag chum, nam feudadh e 'bhi ann an Ierusalem[b] air là na Cuingeis[c].
17 Agus chuir e fios o Mhiletus gu Ephesus, agus ghairm e d'a ionnsuidh seanairean na h-eaglais[e].
18 Agus an uair a thàinig iad d'a ionn-suidh, thubhairt e riu, Tha fhios agaibh, cionnus a bha mi 'n 'ur measg anns an uile aimsir, o'n cheud là a thàinig mi do'n Asia[g],
19 A' deanamh seirbhis do an Tigh-earna leis gach uile irioslachd inntinn[i], agus maille ri mòran dheur, agus dheuch-ainnean[l], a thachair dhomh le ceilg nan Iudhach.
20 *Agus* cionnus nach do ghleidh mi ni sam bith 'am folach a bha feumail *dhuibhse*, gun a nochdadh dhuibh, agus gun sibhse a theagasg 'am follais, agus o thigh gu tigh,
21 A' deanamh fianuis araon do na h-Iudhaich, agus do na Greugaich, mu aithreachas a thaobh Dhé[p], agus *mu* chreidimh a thaobh ar Tighearn' Iosa Criosd.
22 Agus a nis feuch, tha mi 'dol gu Ierusalem ceangailte 's an spiorad[s], gun fhios agam ciod iad na nithe a tharlas dhomh an sin;
23 Ach a mhàin gu bheil an Spiorad Naomh a' deanamh fianuis anns gach baile[t], ag ràdh, Gu bheil gèimhlean agus trioblaidean a' feitheamh orm.
24 Ach cha-n 'eil suim agam de ni air bith, ni mò tha mi a' meas m'anama féin luachmhor dhomh[u], chum gu-n crìoch-naich mi mo thurus le aoibhneas, agus gu-n *coimhlion* mi a' mhinistreileachd a fhuair mi o an Tighearn' Iosa[v], a dhean-amh fianuis do shoisgeul gràis Dhé.
25 Agus a nis feuch, tha fhios agam nach faic sibhse uile, am measg an d'imich mi a' searmonachadh rìoghachd Dhé, mo ghnùis na's mo.
26 Uime sin tha mi a' deanamh fianuis duibh air an là 'n diugh, gu bheil mise glan o fhuil nan uile[x].
27 Oir cha do sheachainn mi uile chomhairle Dhé fhoillseachadh dhuibh.
28 Air an aobhar sin thugaibh aire dhuibh féin[y], agus do'n treud uile, air an d'rinn an Spiorad Naomh luchd-coimhead dhibh[z], a bheathachadh eaglais Dhé[a], a cheannaich e le 'fhuil féin[b].
29 Oir tha fhios agam air a so, an déigh m' imeachd-sa gu-n tig madaidh-allaidh gharga 'n 'ur measg[c], nach caomh-ain an treud.
30 Agus éiridh daoine dhibh féin[d], a labhras nithe fiara, chum deisciobuil a tharruing 'n an déigh féin.

a 1 Cor. 16. 5; 1 Tim. 1. 3
b caib. 18. 21; 24. 17
c caib. 2. 1; 1 Cor. 16. 8
d caib. 19. 21
e caib. 14. 23; 1 Tes. 1. 5
f caib. 23. 12; 25. 3; 2 Cor. 11. 26
g 2 Cor. 1. 12
h Ròm. 16. 21
i 1 Cor. 15. 9, 10
j caib. 19. 29
k caib. 16. 1
l 2 Cor. 11. 23-30
m Eph. 6. 21
n caib. 21. 29; 2 Tim. 4. 20
o Ecs. 12. 14, 15
p caib. 2. 38; Luc. 24. 47
q 1 Cor. 16. 2
r 1 Cor. 10. 16; 11. 20-34
s caib. 19. 21
t caib. 9. 16; 21. 11
u Ròm. 8. 35, 37; 2 Cor. 4. 8, 9, 16
v caib. 9. 15; Gal. 1. 1
w Mat. 9. 24
x caib. 18. 6; Ese. 33. 5, 9
y 1 Tim. 4. 16; 1 Pead. 5. 2, 3
z Eabh. 13. 17
a Eoin 21. 15-17; 1 Pead. 5. 2, 3
b Eabh. 9. 12, 14; 1 Pead. 1. 18, 19; Tais. 5. 9
c Mat. 7. 15; 2 Pead. 2. 1
d 1 Eoin 2. 19

31 Uime sin deanaibh faire[a], a' cuimhneachadh nach do sguir mise ré thri bliadhna[c], a chomhairleachadh gach aoin agaibh a là agus a dh'oidhche le deuraibh[d].

32 Agus a nis, a bhràithrean, earbam sibh ri Dia, agus ri focal a ghràis, a tha comasach air 'ur togail suas[e], agus oighreachd a thoirt duibh am measg na muinntir sin uile a tha air an naomhachadh[f].

33 Cha do shanntaich mi airgiod, no òr, no eudach duine sam bith[g].

34 Seadh, is aithne dhuibh féin, gu-n do fhritheil na làmhan so do m'uireasbhuidh féin[h], agus do'n mhuinntir sin a bha maille rium.

35 Nochd mi na h-uile nithe dhuibh, gur ann le saothrachadh mar so is còir dhuibh còmhnadh a dheanamh riu-san a tha anmhunn; agus briathran an Tighearn' Iosa a chuimhneachadh, mar a thubhairt e, *Tha* e na's beannaichte *ni* a thoirt na 'ghabhail[l].

36 Agus air dha na briathra so a ràdh, leig se e féin air a ghlùinibh[m], agus rinn e urnuigh maille riu uile.

37 Agus ghuil iad uile gu goirt, agus thuit iad air muineal Phòil, agus phòg iad e,

38 Air dhoibh a bhi gu h-àraidh brònach air son nam briathra so a thubhairt e, Nach faiceadh iad a ghnùis-san na's mò. Agus thug iad coimheadachd dha chum na luinge.

## CAIB. XXI.

*1 Cha ghabhadh Pòl comhairleachadh o dhol gu Ierusalem. 8 Mu Philip an soisgeulaiche, agus a cheathrar nighean a bha 'n am ban-fhàidhibh. 17 Thàinig Pòl gu Ierusalem, 27 far an robh e air a ghlacadh agus 'an cunnart mòr. 31 Theasairgeadh e leis an àrd-cheannard.*

AGUS air dhuinn dealachadh riu-san, sheòl sinn romhainn, agus thàinig sinn gu dìreach gu Coos, agus air an *là* màireach gu Rodos, agus as a sin gu Patara:

2 Agus air dhuinn long fhaotainn a bha a' gabhail thairis gu Phenicia, chaidh sinn air bòrd, agus sheòl sinn romhainn.

3 Agus air dhuinn teachd 'an sealladh Chipruis, agus 'fhàgail air an làimh chlì, sheòl sinn gu Siria, agus thàinig sinn gu tìr aig Tìorus: oir is ann an sin a bha an long gus a luchd a chur a mach.

4 Agus air dhuinn deisciobuil fhaotainn, dh'fhan sinn an sin seachd làithean: muinntir a thubhairt ri Pòl tre an Spiorad[s], gun e dhol suas gu Ierusalem.

5 Agus an uair a chrìochnaicheadh na làithean sin, chaidh sinn a mach, agus thriall sinn romhainn; agus thàinig iadsan uile maille ri mnathan agus ri cloinn 'n ar cuideachd, a mach as a' bhaile: agus chaidh sinn air ar glùinibh air an tràigh[b], agus rinn sinn urnuigh.

6 Agus an déigh dhuinn ar cead a ghabhail d'a chéile, chaidh sinn air bòrd na luinge; agus phill iadsan d'an tighibh féin.

7 Agus an uair a chrìochnaich sinn ar turus o Thìorus, thàinig sinn gu Ptolemais[1], agus chuir sinn fàilte air na braithribh, agus dh'fhan sinn aon là maille riu.

8 Agus air an *là* màireach, air dhuinne, a bha de chuideachd Phòil, imeachd, thàinig sinn gu Cesarea; agus chaidh sinn a steach do thigh Philip an soisgeulaiche[i], (a bha de'n t-seachdnar,) agus dh'fhan sinn aige.

9 Agus bha ceathrar nighean aige-san, òighean, a bha ri fàidheadaireachd[j].

10 Agus aig fantuinn duinn mòran làithean *an sin*, thàinig a nuas o Iudea fàidh àraidh, d'am b'ainm Agabus[k].

11 Agus an uair a thàinig e d'ar n-ionnsuidh-ne, ghabh e crios Phòil, agus cheangail e a làmhan agus a chosan féin, agus thubhairt e, Mar so tha an Spiorad Naomh ag ràdh, Is ann mar so a cheanglas na h-Iudhaich ann an Ierusalem[n] an duine d'am buin an crios so, agus bheir iad thairis *e* do làmhan nan Cinneach.

12 Agus an uair a chuala sinne na nithe so, ghuidh sinn féin agus muinntir an àite air, gun *e* dhol suas gu Ierusalem.

13 An sin fhreagair Pòl, Ciod is ciall duibh, a' gul, agus a' briseadh mo chridhe? oir tha mise ullamh cha-n ann a mhàin gu bhi air mo cheangal[o], ach eadhon gu bàsachadh ann an Ierusalem air son ainme an Tighearn' Iosa.

14 Agus an uair nach gabhadh e comhairle, sguir sinne, ag ràdh, Deanar toil an Tighearn'[p].

15 Agus an déigh nan làithean so, air dhuinn a bhi ullamh, chaidh sinn suas gu Ierusalem.

16 Agus chaidh mar an ceudna maille ruinn *cuid* de na deisciobluibh o Chesarea, a' toirt leo Mhnasoin o Chiprus, seann deisciobul àraidh, aig an robh sinn gu bhi air aoidheachd.

17 Agus an uair a thàinig sinn gu Ierusalem, ghabh na bràithre ruinn gu subhach.

18 Agus air an ath *la*, chaidh Pòl maille ruinn a dh'ionnsuidh Sheumais; agus bha na seanairean uile a làthair[q].

19 Agus air dhàsan fàilte 'chur orra, chuir e'n céill doibh fa leth na nithe a rinn Dia le 'mhinistreileachd-san am measg nan Cinneach[r].

20 Agus an uair a chual' iadsan *so*, thug iad glòir do an Tighearn', agus thubhairt iad ris-san, Tha thu 'faicinn, a bhràthair, cia lìon mìle de na h-Iudhaich a tha 'creidsinn; agus tha iad uile ro eudmhor mu an lagh[t].

21 Agus chual' iad umad-sa, gu bheil

B.C. 60.

[a] 2 Tim. 4. 5
[b] caib. 20. 36
[c] caib. 19. 10
[d] Col. 1. 28
[e] Eoin 17. 17
[1] *ris an abairteadh Acho, Bre. 1. 31; theirear Acre ris a nis.*
[f] Col. 1. 12; 1 Pead. 1. 4
[g] 1 Cor. 9. 12; 2 Cor. 7. 2
[h] caib. 18. 3; 1 Cor. 4. 12; 2 Tes. 3. 8
[i] caib. 6. 5; 8. 26, 40
[j] caib. 2. 16, 17
[k] caib. 11. 28
[l] Luc. 14. 12-14
[m] caib. 21. 5
[n] caib. 20. 23
[o] caib. 20. 24; 2 Tim. 4. 6
[p] Mat. 6. 10; 26. 42
[q] caib. 15. 4, 6, 13, &c.
[r] caib. 15. 12; Ròm. 15. 18, 19
[s] rann 12
[t] Ròm. 10. 2

thu 'teagasg do na h-Iudhaich uile a tha
'measg nan Cinneach, Maois a thréigsinn[a],
ag ràdh *riu*, Nach còir dhoibh *an* clann
a thimchioll-ghearradh[b], no gluasad a
réir nan gnàth.
22 Ciod uime sin *a nithear*? Gun
teagamh, is éigin do'n t-sluagh cruinn-
eachadh[c]: oir cluinnidh iad gu-n d'thàinig
thu.
23 Uime sin dean so a tha sinne ag
ràdh riut: Tha ceathrar fhear maille
ruinn, air am bheil bòid[d];
24 Thoir iadsan leat, agus bi air do
ghlanadh maille riu, agus dean costus leo,
chum gu-m bèarr iad *an* cinn: agus gu-m
bi fhios aig na h-uile nach 'eil ach neo-ni
anns na chual' iad mu d' thimchioll-sa,
ach *gu* bheil thu féin mar an ceudna ag
imeachd gu riaghailteach, agus a' coimh-
ead an lagha.
25 Ach mu thimchioll nan Cinneach a
chreid, sgrìobh sinne, agus b'i ar breth[f],
gun iad a ghleidheadh aon de na nithibh
sin, ach a mhàin iad féin a choimhead o
nithibh a chaidh ìobradh do ìodholaibh,
agus o fhuil, agus o ni tachdta, agus o
strìopachas.
26 An sin ghabh Pòl na daoine; agus
air an là màireach air dha 'bhi air a
ghlanadh maille riu, chaidh e steach do'n
teampull, a' foillseachadh coimhlionaidh
làithean a' ghlanaidh, gus an tugtadh
tabhartas air son gach aoin aca[j].
27 Agus an uair a bha na seachd làith-
ean, ach beag air an coimhlionadh, air
do na h-Iudhaich o'n Asia[k] esan fhaicinn
's an teampull, bhrosnuich iad am pobull
uile, agus chuir iad làmh ann[l],
28 Ag éigheach, Fheara Israeil, cuidich-
ibh: is e so an duine a tha 'teagasg nan
uile dhaoine anns gach àit an aghaidh a'
phobuill, agus an lagha, agus an àite so[m]:
agus os bàrr, thug e steach Greugaich
do'n teampull, agus shalaich e an t-ionad
naomh so.
29 (Oir chunnaic iad Trophimus[o] an
t-Ephesianach roimhe sin anns a' bhaile
maille ris, agus shaoil iad gu-n d'thug Pòl
a steach do'n teampull e.)
30 Agus ghluaiseadh am baile gu h-iom-
lan, agus ruith an sluagh cuideachd: agus
air dhoibh breith air Pòl, tharruing iad a
mach as an teampull e: agus air ball
dhùineadh na dorsan.
31 Agus an uair a b'àill leò a mharbh-
adh[s], chaidh sgeul a dh'ionnsuidh àrd-
cheannaird na cuideachd, gu-n robh Ieru-
salem uile thar a chéile:
32 Neach air ball a thug leis saighd-
earan[u], agus ceannardan-cheud, agus a
ruith sìos d'an ionnsuidh: Agus an uair a
chunnaic iadsan an t-àrd-cheannard agus
na saighdearan, sguir iad a bhualadh
Phòil.
33 An sin thàinig an t-àrd-cheannard
am fagus agus rug e air, agus dh'àithn
e a cheangal le dà shlabhraidh; agus



B.C. 60.

[a] caib. 16. 1-3; 1 Cor. 9. 19-21
[b] Gal. 2. 3-5
[c] caib. 19. 32
[d] caib. 18. 18; Air. 6. 2, 13, 18
[e] caib. 22. 22; Luc. 23. 18; Eoin 19. 15
[f] caib. 15. 20-29
[g] caib. 9. 11; 22. 3
[h] caib. 22. 25
[i] caib. 12. 17
[j] Air. 6. 13-17
[k] caib. 24. 18
[l] caib. 26. 21
[m] caib. 6. 13, 14; 24. 5, 6
[n] caib. 7. 2
[o] caib. 20. 4
[p] caib. 21. 39; 2 Cor. 11. 22; Phil. 3. 5
[q] caib. 5. 34
[r] Gal. 1. 14; Ròm. 10. 2
[s] 2 Cor. 11. 23, &c.
[t] caib. 8. 3; 26. 9-13; Phil. 3. 6
[u] caib. 23. 27; 24. 7
[v] caib. 9. 2, &c.

dh' fhiosraich e, Cò e, agus ciod a
rinn e.
34 Agus ghlaodh aon chuid am measg
an t-sluaigh aon ni, agus cuid eile ni eile:
agus an uair nach robh e 'an comas da
cinnteachd *na cùise* a thuigsinn air son
na h-àrd-bhruidhne, dh'orduich e esan a
thoirt do an chaisteal.
35 Agus an uair a thàinig e chum na
staidhreach, tharladh gu-n do ghiùlain-
eadh e leis na saighdearaibh, air son ain-
neirt an t-sluaigh.
36 Oir lean am mòr-shluagh e, a' glaodh-
aich, Beir uainn e[e].
37 Agus an uair a bha Pòl gu bhi air a
thoirt a steach do an chaisteal, thubhairt
e ris an àrd-cheannard, An cead domh-sa
ni a labhairt riut? agus thubhairt esan,
An labhair thu Gréigis?
38 Nach tusa an t-Eiphiteach sin a thog
ceannairc roimh na làithibh so, agus a
thug leat do'n fhàsach ceithir mìle fear a
bha 'n an luchd-mortaidh?
39 Ach thubhairt Pòl, Is duine mise a
tha a'm' Iudhach gun amharus, o Thar-
sus[g], saor-dhuine de bhaile ro inbheach
ann an Cilicia[h]: agus guidheam ort, thoir
cead domh labhairt ris an t-sluagh.
40 Agus an uair a thug e cead da, Air
do Phòl seasamh air an staidhir, smèid e
le 'làimh air an t-sluagh[i], ag iarraidh
éisdeachd: agus air fantuinn ro thosdach
dhoibh-san, labhair e riu 's a' chànain
Eabhruidhich, ag ràdh,

## CAIB. XXII.

1 *Chuir Pòl an céill cionnus a dh'iompaicheadh e chum a' chreidimh, 17 agus a ghairmeadh e chum na h-abstolachd. 22 'N uair a dh'ainmich e na Cinnich, thog am pobull aon ghàir ris. 24 Bha e gu bhi air a sgiùrsadh; 25 ach air dha a chòir-shaorsa mar Ròmanach agairt, leigeadh as e.*

FHEARA, a bhràithrean, agus aithrich-
ean[n], éisdibh ri m' dhìon-chainnt
ruibh a nis:
2 (Agus an uair a chual' iadsan gu-n do
labhair e riu 's a' chànain Eabhruidhich,
bu mhòid a thosd iad: agus thubhairt
esan,)
3 Is Iudhach mise da rìreadh[p], a rugadh
ann an Tarsus na Cilicia, ach a thogadh
's a' bhaile so, aig cosaibh Ghamalieil[q],
*agus* a theagaisgeadh gu coimhlionta a
réir gnàtha lagha nan aithrichean; agus
bha mi eudmhor a thaobh Dhé[r], mar tha
sibhse uile an diugh.
4 Agus rinn mi geur-leanmhuinn gu bàs
air an t-slighe so[t], a' ceangal fhear agus
bhan, agus 'g an tarruing gu prìosan.
5 Mar a ni an t-àrd-shagart mar an
ceudna fianuis dhomh, agus comhairle nan
seanairean uile; o an d'fhuair mi mar an
ceudna litriche chum nam bràithrean[v],
agus chaidh mi gu Damascus, chum an
dream a bha'n sin a thoirt ceangailte gu
Ierusalem, chum gu-n deantadh peanas
orra.

6 Agus tharladh, air dhomh 'bhi 'g im-
eachd[a], agus a' druideadh ri Damascus
mu mheadhon-là, gu-n do dhealraich gu
h-obann o nèamh solus mòr mu'n cuairt
orm.
7 Agus thuit mi air an talamh, agus
chuala mi guth ag ràdh, A Shauil, a
Shauil, c'ar son a tha thu 'g am gheur-
leanmhuinn-sa?
8 Agus fhreagair mise, Cò thu, a Thigh-
earn'? Agus thubhairt e rium, is mise
Iosa o Nasaret, air am bheil thusa a'
deanamh geur-leanmhuinn.
9 Agus chunnaic na daoine a bha maille
rium an solus gu deimhin, agus ghabh
iad eagal; ach cha chual' iad guth an ti a
labhair rium-sa[d].
10 Agus thubhairt mise, Ciod a ni
mi, a Thighearn'? Agus thubhairt an
Tighearna rium, Eirich, agus imich gu
Damascus, agus an sin labhrar riut mu
thimchioll nan nithe sin uile a dh'ord-
uicheadh dhuit a dheanamh.
11 Agus an uair nach bu léir dhomh tre
ghlòir an t-soluis sin, air dhomh 'bhi air
mo threòrachadh air làimh leo-san a bha
maille rium, thàinig mi gu Damascus.
12 Agus air do dhuine àraidh *d'am
b'ainm* Ananias, a bha cràbhach a réir
an lagha, agus air an robh deadh theist-
eas[f] aig na h-Iudhaich uile a bha 'chòmh-
nuidh *an sin*,
13 Teachd a m'ionnsuidh, agus seasamh
làimh rium, thubhairt e rium, A Shauil
a bhràthair, faigh do radharc. Agus air
an uair sin féin dh'amhairc mi suas air.
14 Agus thubhairt esan, Thagh Dia ar
n-aithriche[g] roimh-làimh thusa, chum
gu-n gabhadh tu eòlas air a thoil, agus
gu-m faiceadh tu[h] an t-Aon cothromach
sin[j], agus gu-n cluinneadh tu guth as a
bheul[k].
15 Oir bithidh tu a'd' fhianuis aige
chum nan uile dhaoine[l], air na nithibh a
chunnaic agus a chuala tu.
16 Agus a nis c'ar son a tha thu a'
deanamh moille? Eirich, agus bi air do
bhaisteadh, agus ionnlaid uait do pheac-
aidhean[m], a' gairm air ainm an Tigh-
earn'[n].
17 Agus tharladh, an uair a phill mise
gu Ierusalem[o], agus a bha mi a' deanamh
urnuigh 's an teampull, gu-n deachaidh
mi ann an neul,
18 Agus gu-m faca mi Esan ag ràdh
rium[p], Dean deifir, agus imich gu grad á
Ierusalem; oir cha ghabh iad ri d' theist-
eas mu m' thimchioll-sa.
19 Agus thubhairt mise, A Thighearna,
tha fhios aca gu robh mise a' tilgeadh ann
am prìosan[q], agus a' sgiùrsadh anns gach
sionagog an dream a chreid annad-sa:
20 Agus an uair a dhòirteadh fuil do
mhairtirich Stephein, bha mise mar an
ceudna a'm' sheasamh a làthair, agus ag
aontachadh le a mharbhadh[s], agus a'
coimhead eudaich na muinntir a mharbh e.

B.C. 60.

[a] caib. 9. 3-22; 26. 12-18
[b] caib. 13. 2, 47; Ròm. 1. 5; 11. 13; Gal. 2. 7, 8; Eph. 3. 7, 8; 1 Tim. 2. 7
[c] caib. 21. 36
[d] Dan. 10. 7
[e] caib. 16. 37; 25. 16
[f] caib. 10. 22
[g] caib. 3. 13; 5. 30
[h] 1 Cor. 9. 1; 15. 8
[i] caib. 23. 27
[j] caib. 3. 14; 7. 52
[k] 1 Cor. 11. 23; Gal. 1. 12
[l] caib. 23. 11
[m] caib. 2. 38
[n] Ròm. 10. 13
[o] Gal. 1. 18
[p] rann 14
[q] rann 4
[r] caib. 24. 16; 2 Cor. 1. 12; Eabh. 13. 18
[s] caib. 7. 58; 8. 1

21 Agus thubhairt e rium, Imich: oir
cuiridh mise thu am fad a chum nan
Cinneach[b].
22 Agus dh'éisd iad ris gus am focal
so, agus thog iad *an sin* an guth gu h-àrd,
ag ràdh, Beir o'n talamh a' leithid so de
dhuine[c]; oir cha chòir e 'bhi beò.
23 Agus an uair a bha iadsan ag éigh-
each agus a' tilgeadh dhiubh *an* eudaich,
agus a' tilgeadh luaithre 's an athar,
24 Dh'àithn an t-àrd-cheannard esan
a thoirt do'n chaisteal ag orduchadh a
cheasnachadh le a sgiùrsadh; chum gu
faigheadh e fios ciod i a' choire mu'n
robh iad a' glaodhaich mar sin 'n a agh-
aidh.
25 Agus an uair a bha iad 'g a cheangal
le iallaibh, thubhairt Pòl ris a' cheannard-
cheud a sheas a làthair, Am bheil e cead-
uichte dhuibhse duine a tha 'n a Ròm-
anach a sgiùrsadh, agus gun e air a
dhìteadh[e]?
26 Agus an uair a chual' an ceannard-
ceud *so*, dh'imich e agus dh'innis e do'n
àrd-cheannard, ag ràdh, Thoir fainear
ciod a ni thu: oir is Ròmanach an duine
so.
27 An sin thàinig an t-àrd-cheannard
d'a ionnsuidh, agus thubhairt e ris, Innis
domh-sa, an Ròmanach thu? Agus
thubhairt esan, Is eadh.
28 Agus fhreagair an t-àrd-cheannard,
Is mòr an t-suim air an do cheannaich
mise an t-saorsa so. Agus thubhairt
Pòl, Ach rugadh mise *saor*.
29 An sin dh'imich iadsan uaith air ball
a bha gus a cheasnachadh: agus ghabh
an t-àrd-cheannard mar an ceudna eagal
an uair a thuig e gu-m bu Ròmanach e,
agus a chionn gu-n do cheangail se e[i].
30 Agus air an *là* màireach, air dha 'bhi
togarrach air fios cinnteach fhaotainn ciod
i a' choire a bha na h-Iudhaich a' cur as
a leth, dh'fhuasgail se e o *a* chuibhreach-
aibh, agus dh'àithn e do na h-àrd-shag-
artaibh agus d'an comhairle uile teachd
a làthair, agus air dha Pòl a thoirt sìos,
chuir e 'n am fianuis e.

## CAIB. XXIII.

1 *Thagair Pòl a chùis.* 2 *Dh'orduich Ananias a bhualadh.* 7 *Connsachadh am measg a luchd-casaid.* 11 *Thug Dia misneach dha.* 14 *Nochdadh foill nan Iudhach an aghaidh Phòil do'n àrd-cheannard.* 23 *Chuir se e gu Felics an t-uachdaran.*

AGUS air dearcadh do Phòl air a'
chomhairle, thubhairt e, Fheara
*agus* a bhràithrean, anns an uile dheadh
choguis chaith mise mo bheatha a thaobh
Dhé gus an là 'n diugh[r].
2 Agus dh'àithn an t-àrd-shagart Ana-
nias dhoibh-san a bha 'n an seasamh
làimh ris, a bhualadh air a' bheul.
3 An sin thubhairt Pòl ris, Buailidh
Dia thusa, a bhalla ghealaichte: oir am
bheil thusa a'd' shuidhe a thoirt breth

ormsa a réir an lagha, agus an aghaidh
an lagha[a] ag orduchadh mo bhualadh?
4 Agus thubhairt iadsan a sheas làimh
ris, Am bheil thusa a' toirt ana-cainnt
do àrd-shagart Dhé?
5 An sin thubhairt Pòl, Cha robh fhios
agam, a bhràithre, gu-m b'e an t-àrd-
shagart e: oir tha e sgrìobhta, Na labh-
air olc mu uachdaran do phobuill[b].
6 Ach an uair a thuig Pòl, gu robh
cuid diubh 'n an Sadusaich, agus a' chuid
eile 'n am Phairisich, ghlaodh e anns a'
chomhairle, Fheara *agus* a bhràithrean,
is Phairiseach mise[c], mac Phairisich: is
ann á leth dòchais agus aiseirigh nam
marbh, a tha mi air mo thoirt 'am breith-
eanas[d].
7 Agus air dhasan so a labhairt, dh'éir-
ich coimhstri eadar na Phairisich agus
na Sadusaich: agus roinneadh an coimh-
thional *an aghaidh a chéile.*
8 Oir tha na Sadusaich ag ràdh nach
'eil aiseirigh, no aingeal, no spiorad ann[e];
ach tha na Phairisich ag aideachadh gach
aoin diubh.
9 Agus dh'éirich gàir mhòr: agus air
seasamh suas do na sgrìobhaichean a bha
air taobh nam Phairiseach, chathaich iad
'*n an aghaidh*, ag ràdh, Cha-n 'eil sinne
'faotainn cron air bith 's an duine so: ach
ma labhair spiorad no aingeal ris, na
cogamaid an aghaidh Dhé[f].
10 Agus an uair a dh'éirich connsach-
adh mòr *eatorra*, air do'n àrd-cheannard
a bhi fo eagal gu rachadh Pòl a tharruing
as a chéile leo, dh'àithn e do na saighd-
earaibh dol a sìos, agus esan a thogail leis
an làimh làidir as am meadhon, agus a
thoirt do'n chaisteal.
11 Agus air an oidhche 'n a dhéigh
sin, sheas an Tighearna làimh ris[g], agus
thubhairt e, Bitheadh misneach mhaith
agad, a Phòil; oir mar a rinn thu fianuis
mu m'thimchioll-sa ann an Ierusalem, is
amhuil sin is éigin duit fianuis a dheanamh
anns an Ròimh[h].
12 Agus air teachd do 'n là, chruinnich
dream àraidh de na h-Iudhaich an ceann
a chéile, agus chuir siad iad féin fo
mhallachadh[i], ag ràdh, nach itheadh
agus nach òladh iad gus am marbhadh
iad Pòl.
13 Agus bha iad os ceann dà fhichead
*fear* a rinn an co-mhionnachadh so.
14 Agus thàinig iad chum nan àrd-
shagart, agus nan seanairean, agus thubh-
airt iad, Chuir sinne sinn féin fo àrd-
mhallachadh, nach blaiseamaid ni sam
bith gus am marbhamaid Pòl.
15 A nis uime sin iarraibh-se maille
ris a' chomhairle air an àrd-cheannard,
gu-n tugadh e do 'ur n-ionnsuidh-se e
am màireach, mar gu-m bitheadh a rùn
oirbh fios fhaotainn na bu choimhlionta
air ni éigin m'a thimchioll; agus tha
sinne deas chum esan a mharbhadh, mu-n
tig e am fagus duibh.

B.C. 60.

[a] Deut. 25. 1, 2
Eoin 7. 51
[b] Ecs. 22. 25
[c] caib. 26. 5
Phil. 3. 5
[d] caib. 24. 15, 21
26. 6
28. 20
[e] Mat. 22. 23
Marc. 12. 18
Luc. 20. 27
[f] caib. 5. 39
[g] caib. 18. 9
27. 23, 24
Salm 46. 1, 7
[h] caib. 28. 30, 31
Ròm. 1. 15
[i] rann. 21, 30
caib. 25. 3
[j] caib. 21. 33
24. 7
[k] caib. 22. 30
[l] caib. 25. 19
[m] caib. 26. 31

16 Agus an uair a chuala mac peathar
Phòil am feall-fholach so, thàinig e, agus
air dha dol a steach do'n chaisteal, dh'innis
e sin do Phòl.
17 An sin ghairm Pòl d'a ionnsuidh aon
de na ceannardaibh-ceud, agus thubhairt
e, Thoir an t-òganach so chum an àrd-
cheannaird; oir tha ni àraidh aige r'a
innseadh dha.
18 An sin thug e leis e, agus threòraich
se e chum an àrd-cheannaird, agus thubh-
airt e, Ghairm Pòl am prìosanach mise
d'a ionnsuidh, agus ghuidh e orm an
t-òganach so 'thoirt a d'ionnsuidh-sa, aig
am bheil ni-éigin r'a innseadh dhuit.
19 An sin rug an t-àrd-cheannard air
a làimh, agus chaidh e a leth-taobh 'an
uaignidheas *maille ris*, agus dh'fheòraich
*e dheth*, Ciod tha agad r'a innseadh
dhomh-sa?
20 Agus thubhairt esan, Rinn na
h-Iudhaich comhairle iarraidh ortsa,
gu-n tugadh tu Pòl am màireach do'n
chomhairle, mar gu-m bitheadh iad gu
rannsachadh na's géire a dheanamh air
ni-éigin m'a thimchioll.
21 Ach na aontaich thusa leo: oir tha
os ceann dà fhichead fear dhiubh ri feall-
fholach 'n a aghaidh, a chuir iad féin fo
mhallachadh, nach ith agus nach òl iad
gus am marbh iad e: agus a nis tha iad
ullamh, a' feitheamh ri gealladh uait-sa.
22 *An sin* leig an t-àrd-cheannard uaith
an t-òganach, agus dh'àithn e *dha, ag
ràdh, Feuch* nach innis thu do neach sam
bith, gu-n d'fhoillsich thu na nithe so
dhomh-sa.
23 Agus ghairm e d'a ionnsuidh dà
cheannard-ceud, agus thubhairt e, Ull-
uichibh dà cheud saighdear a théid gu
Cesarea, agus deich agus tri fichead
marcach, agus dà cheud fear-sleagha, air
an treas uair de'n oidhche.
24 Agus ulluichibh eich, chum air dhoibh
Pòl a chur orra, gu-n toir iad e gu tèar-
uinte chum an uachdarain Felics.
25 Agus sgrìobh e litir air a' mhodh
so:
26 Beatha agus slàinte o Chlaudius
Lisias, chum an uachdarain ro òirdheirc
Felics.
27 Ghlacadh an duine so leis na h-Iudh-
aich[j], agus an uair a bha iad air tì a
mharbhadh, thàinig mise orra le saighd-
earaibh, agus theasairg mi e, a' tuigsinn
gu-m bu Ròmanach e.
28 Agus air dhomh 'bhi toileach air fios
an aobhair fhaotainn air son an d'agair
iad e, thug mi sìos e chum an comhairle-
san[k]:
29 Agus thuig mi gu robh e air agairt
mu cheisdibh d'an lagh féin[l], gun ni sam
bith air a chur as a leth a b'airidh air bàs
no air ceanglaichibh[m].
30 Ach an uair a dh'innseadh dhomh
gu robh na h-Iudhaich gu foill a chaith-
eadh air an duine, air ball chuir mi a

d'ionnsuidh-sa e, agus thug mi àithne mar
an ceudna d'a luchd-casaid, gach cùis *a*
*bha* aca 'n a aghaidh a chur an céill a'd'
làthair a. Slàn leat.
31 An sin air do na saighdearan Pòl
a ghabhail, a réir mar a dh'àithneadh
dhoibh, thug iad 's an oidhche e gu Anti-
patris.
32 Agus air an là màireach leig iad do'n
mharc-shluagh dol leis, agus phill iad féin
do'n chaisteal.
33 Agus an uair a chaidh iad a stigh do
Chesarea, agus a thug iad an litir do'n
uachdaran, chuir iad mar an ceudna Pòl
'n a fhianuis.
34 Agus an uair a leugh an t-uachdaran
*an litir*, dh'fhiosraich e ciod an dùthaich
o'n robh e. Agus an uair a thuig e gur
ann o Chilicia *'bha e*[d],
35 Thubhairt e, Eisdidh mi riut, an uair
a thig do luchd-casaid mar an ceudna[e].
Agus dh'àithn e esan a choimhead ann an
talla-breitheanais Heroid[g].

## CAIB. XXIV.

1 *Air do Phòl a bhi air a chasaid le Tertullus an teangair,* 10 *fhreagair e air a shon féin a thaobh a chaithe-beatha agus a theagaisg:* 24 *shearmonaich e Criosd do'n uachdaran agus d'a mhnaoi.* 26 *Bha sùil aige-san ri airgiod fhaotainn uaith, ach 'an dìomhain.*

AGUS an ceann chùig làithean 'n a
dhéigh sin chaidh Ananias[l] an t-àrd-
shagart sìos maille ris na seanairibh, agus
ri Tertullus fear-tagraidh àraidh, muinn-
tir a nochd iad féin an làthair an uachd-
arain an aghaidh Phòil.
2 Agus an uair a ghairmeadh a mach e,
thòisich Tertullus air a chasaid, ag ràdh,
Do bhrìgh gu bheil sinn tromhad-sa a'
mealtuinn mòr-shìth, agus gu-n d' rinn-
eadh *iomadh* deadh ghniomh do'n chinn-
each so tre do ghliocas-sa,
3 Tha sinn a gabhail ri *so*, anns gach àm
agus anns gach àit', Fhelics ro òirdheirc,
leis gach uile bhuidheachas.
4 Ach, a chum nach cuirinn mòr-mhoille
ort, guidheam ort, de d' shuairceas gu-n
éisd thu ruinn gu h-ath-ghoirid.
5 Oir fhuair sinn am fear so 'n a
phlàigh[o], agus a' dùsgadh nan Iudhach
uile gu ceannairc air feadh an domhain,
agus 'n a cheann-feadhna do luchd saobh-
chreidimh nan Nasarenach.
6 Neach mar an ceudna a thogair an
teampull a thruailleadh[q]; agus a ghlac
sinne, agus b'àill leinn breth a thoirt air
a réir ar lagha féin :
7 Ach air teachd do Lisias an t-àrd-
cheannard oirnn, thug e le mòr-ainneart
as ar làmhan *e*,
8 Ag àithneadh d'a luchd-casaid teachd
a d'ionnsuidh-sa[s]; neach o'm feud thu
le a cheasnachadh, fios fhaotainn air na
h-uile nithibh a tha sinne a' cur as a
leth.
9 Agus dh'aontaich na h-Iudhaich mar
an ceudna, ag ràdh, Gu-n robh na nithe
sin mar sin.
10 An sin air do'n uachdaran smèideadh
air Pòl e a labhairt, fhreagair esan, Is
mòid mo mhisneach gu freagairt air
mo shon féin, gu bheil fhios agam gu
robh thusa ré mòran bhliadhnachan a'd'
bhreitheamh air a' chinneach so :
11 Oir feudaidh tu fios fhaotainn, nach
mò na dà là dheug o chaidh mi suas gu
Ierusalem a dheanamh aoraidh[a].
12 Agus cha d'fhuair iad mi a' deas-
boireachd ri aon neach 's an teampull[b], no
a' brosnuchadh an t-sluaigh *gu ceannairc*,
aon chuid 's na sionagogaibh, no anns a'
bhaile :
13 Ni mò is urrainn iad na nithe sin a
dhearbhadh a tha iad a' cur as mo leth[c].
14 Ach tha mi ag aideachadh so dhuit-
sa, gur ann a réir na slighe sin ris an abair
iadsan saobh-chreidimh, a tha mise a'
deanamh aoraidh do Dhia m'aithrichean[f],
a' creidsinn nan uile nithe a tha sgrìobhta
's an lagh agus anns na fàidhibh[h]:
15 Agus tha dòchas agam ann an Dia[i],
ris am bheil sùil mar an ceudna aca féin,
gu-n tig aiseirigh nam marbh[j], nam fìrean
araon agus nan neo-fhìrean.
16 Agus an so tha mi a' saothrachadh
a ghnàth coguis neo-lochdach a bhi agam
a thaobh Dhé[k], agus a thaobh dhaoine.
17 A nis an déigh mòran bhliadhnachan,
thàinig mi a thoirt déirce chum mo chinn-
ich[m], agus thabhartas.
18 Air a so fhuair Iudhaich àraidh o'n
Asia mi air mo ghlanadh 's an teampull,
gun sluagh, agus gun bhuaireas.
19 Muinntir d'am bu chòir a bhi'n so
a'd' làthair-sa, agus m'agairt[n], nam bith-
eadh ni sam bith aca 'n am aghaidh.
20 No abradh iad so féin, ma fhuair iad
eucoir sam bith annam, an uair a sheas
mi an làthair na comhairle ;
21 Mur ann a mhàin air son an aon
fhocail so, a ghlaodh mi a'm' sheasamh
'n am measg, Gur ann air son aiseirigh
nam marbh, a tha mi air mo thoirt gu
breitheanas leibhse an diugh.
22 Agus an uair a chuala Felics na nithe
so, air dha eòlas na bu choimhlionta 'bhi
aige air an t-slighe sin, chuir e air dàil
iad, ag ràdh, 'N uair a thig Lisias an
t-àrd-cheannard[p] a nuas, làn-rannsaich-
idh mi 'ur cùis.
23 Agus dh'àithn e do cheannard-ceud
Pòl a ghleidheadh, agus e 'bhi fuasgailte
aige, agus gun neach d'a mhuinntir féin a
bhacadh o fhrithealadh dha[r], no teachd
d'a ionnsuidh.
24 Agus an déigh làithean àraidh, 'n
uair a thàinig Felics maille r'a mhnaoi
Drusilla, a bha 'n a Ban-Iudhaich, chuir
e fios air Pòl, agus dh'éisd e ris mu thim-
chioll a' chreidimh ann an Criosd.
25 Agus air dhasan a bhi 'reusonachadh
mu fhìreantachd[t], stuaim[u], agus breith-
eanas ri teachd[v], ghabh Felics eagal mòr[w],

B.C. 60.

[a] caib. 21. 15
[b] caib. 25. 8
28. 17
[c] 1 Pead. 3. 16
[d] caib. 21. 39
[e] caib. 24. 1, &c.
25. 16
[f] Mic. 4. 5
2 Tim. 1. 3
[g] Mat. 27. 27
[h] caib. 26. 22
28. 23
[i] caib. 23. 6, &c.
26. 6, 7
28. 20, &c.
[j] Dan. 12. 2
Eoin 5. 28, 29
1 Cor. 15. 12-27
Tais. 20. 6, 13
[k] caib. 23. 1
1 Tim. 3. 9
[l] caib. 23. 2
25. 2
[m] caib. 11. 29, 30
Ròm. 15. 25
[n] caib. 23. 30
25. 16
[o] caib. 6. 13
17. 6
21. 8
[p] rann 7
[q] caib. 19. 37
21. 28
[r] caib. 27. 3
28. 16
[s] caib. 23. 30
[t] Ier. 22. 15-17
Dan. 4. 27
Eoin 16. 8
[u] Gnà. 31. 4, 5
Dan. 5. 1-4
Hos. 7. 5
1 Pead. 4. 4
[v] Dan. 12. 2
Mat. 25. 31-46
2 Cor. 5. 10
Tais. 20. 12
[w] Isa. 32. 11
Hab. 3. 16

agus fhreagair e, Imich romhad an tràth so[a]; 'n uair a bhitheas ùine agam, cuiridh mi fios ort.
26 Bha dùil aige mar an ceudna gu rachadh airgiod a thoirt da le Pòl[b], chum gu fuasgladh se e: uime sin chuir e fios air na bu trice, agus labhair e ris.
27 Ach air do dhà bhliadhna 'bhi air an coimhlionadh, thàinig Porcius Festus an àit' Fhelics; agus air do Fhelics a bhi toileach comain a chur air na h-Iudhaich[d], dh'fhàg e Pòl ceangailte.

## CAIB. XXV.

1 *Chasaid na h-Iudhaich Pòl an làthair Fhestuis:* 8 *fhreagair Pòl air a shon féin,* 11 *agus thog e a chùis gu Ceasar.* 14 *Dh'fhosgail Festus cùis Phòil do Agripa, agus dh'innis e nach d'fhuaradh coire air bith ann a b'airidh air bàs.*

ANIS an uair a thàinig Festus do'n mhòr-roinn, an ceann tri làithean chaidh e suas o Chesarea gu Ierusalem.
2 Agus nochd an t-àrd-shagart agus maithean nan Iudhach iad féin 'n a làthair an aghaidh Phòil, agus chuir iad impidh air,
3 Ag iarraidh fàbhair 'n a aghaidh, gu-n cuireadh e fios air gu Ierusalem, *agus iad* a dheanamh feall-fholach chum esan a mharbhadh air an t-slighe[g].
4 Ach fhreagair Festus, Gu-m bu chòir Pòl a ghleidheadh ann an Cesarea, agus gu-n rachadh e féin *an sin* gu h-aithghearr.
5 Uime sin, ars' esan, rachadh iadsan 'n 'ur measg a dh'fheudas, sìos maille riumsa, agus ma tha coire air bith 's an duine so, cuireadh iad sin as a leth.
6 Agus air dha fantuinn 'n am measg os ceann deich làithean, chaidh e sìos do Chesarea; agus air an là màireach shuidh e air a' chaithir-bhreitheanais, agus dh' àithn e Pòl a thoirt a làthair.
7 Agus an uair a thàinig esan, sheas na h-Iudhaich a thàinig a nuas o Ierusalem m'a thimchioll, a'cur choireanna lìonmhor agus mòra á leth Phòil, nach b'urrainn iad a dhearbhadh:
8 'N uair a fhreagair esan 'g a shaoradh féin, Cha d' rinn mi cionta sam bith an aghaidh lagha nan Iudhach, no an aghaidh an teampuill, no an aghaidh Cheasair.
9 Ach air bhi do Fhestus togarrach air toileachas-inntinn a thoirt do na h-Iudhaich, fhreagair e Pòl, agus thubhairt e, An àill leat dol suas gu Ierusalem, agus an sin dol fo bhreitheanas a thaobh nan nithe sin ann mo làthair-sa?
10 An sin thubhairt Pòl, Tha mi ann am sheasamh aig caithir-breitheanais Cheasair, far an còir breth a thoirt orm: air na h-Iudhaich cha d' rinn mi eucoir sam bith, mar is maith tha fios agad-sa.
11 Oir ma tha mi 'deanamh eucoir, agus ma rinn mi ni sam bith a thoill bàs, cha-n 'eil mi 'diùltadh bàs fhulang: ach mur 'eil ni sam bith dhiubh sin *fìor* a tha iad so a' cur as mo leth, cha-n fheud duine sam bith mo thoirt thairis doibh. Tha mi 'togail mo chùis gu Ceasar[c].
12 An sin an déigh do Fhestus labhairt ris a' chomhairle, fhreagair e, An do thog thu do chùis gu Ceasar? gu Ceasar théid thu.
13 Air dol do làithibh àraidh seachad, thàinig Agripa an rìgh agus Bernice gu Cesarea a chur fàilte air Festus.
14 Agus air dhoibh mòran làithean a chaitheadh an sin, chuir Festus cùis Phòil an céill do'n rìgh, ag ràdh, Dh'fhàgadh duine àraidh le Felics 'n a phrìosanach[e];
15 Air-san, an uair a bha mise ann an Ierusalem, rinn na h-àrd-shagairt agus seanairean nan Iudhach casaid *rium*, ag iarraidh binne 'n a aghaidh.
16 D'an d' thug mise am freagradh so, Cha-n e gnàth nan Ròmanach duine sam bith a thoirt thairis chum bàis, gus am bi aig an neach a tha air 'agairt, a luchd-casaid aghaidh ri aghaidh[f], agus gu-m bi cothrom aige air e féin a shaoradh o'n choire a chuireadh as a leth.
17 Uime sin an uair a thàinig iad araon an so, gun mhoille sam bith shuidh mi air an là màireach air a' chaithir-bhreitheanais, agus dh'àithn mi an duine a thoirt a làthair.
18 Agus an uair a sheas a luchd-casaid m'a thimchioll, cha do chuir iad coire air bith as a leth de na nithibh a shaoil mise:
19 Ach thug iad ceisdean àraidh 'n a aghaidh mu thimchioll an creidimh féin[h], agus mu thimchioll Iosa àraidh, a fhuair bàs, neach a thubhairt Pòl a tha beò.
20 Agus a chionn gu robh mise amharusach mu thimchioll an leithide sin de cheisdibh, dh' fheòraich mi dheth am b'àill leis dol suas gu Ierusalem, agus an sin dol fo bhreitheanas mu na nithibh so.
21 Ach an uair a dh'iarr Pòl a bhi air a choimhead gus am fiosraichteadh a chùis le Augustus, dh'àithn mi e 'bhi air a ghleidheadh gus an cuirinn gu Ceasar e.
22 An sin thubhairt Agripa ri Festus, B'àill leamsa féin an duine so 'chluinntinn[i]. Am màireach, thubhairt esan, cluinnidh tu e.
23 Uime sin air an là màireach, an uair a thàinig Agripa, agus Bernice, le mòrghreadhnachas, agus a chaidh iad a steach maille ris na h-àrd-cheannardaibh agus prìomh-dhaoinibh na caithreach do'n ionad-éisdeachd, air do Fhestus àithne a thoirt, thugadh Pòl a làthair.
24 Agus thubhairt Festus, A rìgh Agripa, agus sibhse a dhaoine uile a tha làthair an so maille ruinn, tha sibh a' faicinn an duine so, mu'n do chuir sluagh nan Iudhach uile impidh ormsa, araon ann an Ierusalem, agus an so, a' glaodh-

B.C. 62.

[a] Gnà. 1. 24-32 Mat. 22. 5 25. 1-10
[b] Ecs. 23. 8
[c] caib. 26. 32
[d] caib. 25. 9 Marc. 15. 15
[e] caib. 24. 37
[f] Eoin 7. 57
[g] caib. 23. 14, 15
[h] caib. 18. 15
[i] caib. 9. 15

aich nach bu chòir e 'bhi na b'fhaide beò[a].

25 Ach an uair a thuig mise nach d'rinn e ni sam bith a thoill bàs[b], agus a chionn gu-n do thog e féin a chùis gu Augustus, shonraich mi a chur *d'a ionnsuidh.*

26 Mu nach 'eil ni sam bith cinnteach agam r'a sgrìobhadh chum mo thighearn'. Uime sin thug mi mach e do 'ur n-ionnsuidh-se, agus gu h-àraidh a d'ionnsuidh-sa, a rìgh Agripa, chum an déigh rannsachadh a dheanamh, gu-m bitheadh agam ni éigin r'a sgrìobhadh.

27 Oir is mi-reusonta a'm' bheachd-sa prìosanach a chur *uam* agus gun na cùisean a tha 'n a aghaidh ainmeachadh.

## CAIB. XXVI.

1 *An làthair Agripa, chuir Pòl an céill a chaithe-beatha o 'òige,* 12 *agus cionnus a dh'iompaicheadh e gu miorbhuileach, agus a ghairmeadh e gu bhi 'n a abstol.* 24 *Chuir Festus as a leth gu robh e air a' chuthach, ach fhreagair esan gu sèimh.*

AN sin thubhairt Agripa ri Pòl, Tha cead agad labhairt air do shon féin[d]. An sin shìn Pòl a mach a làmh, agus fhreagair e air a shon féin,

2 Tha mi 'g am mheas féin sona, a rìgh Agripa, do bhrìgh gu bheil mi gu freagairt air mo shon féin an diugh a'd' làthair-sa, 'thaobh nan nithe sin uile a tha air an cur as mo leth leis na h-Iudhaich ;

3 Gu h-àraidh, a chionn gu bheil thusa eòlach air gach gnàth agus ceisd a tha am measg nan Iudhach : uime sin guidheam ort, éisd rium gu foighidneach.

4 Tha mo bheatha-sa o m'òige[i], a chaitheadh air tùs am measg mo chinnich féin ann an Ierusalem, aithnichte do na h-Iudhaich uile ;

5 D'am b'aithne mi o thùs, (nam b'àill leo fianuis a dheanamh,) gu-n do chaith mi mo bheatha a'm' Phairiseach, a réir an luchd comh-bharail a's teinne d'ar creidimh-ne[l].

6 Agus a nis tha mi a' m' sheasamh fo bhreitheanas air son dòchais a' gheallaidh a rinneadh le Dia d'ar n-aithrichibh[n]:

7 Chum am bheil dùil aig ar dà thrèibh dheug-ne teachd, a' deanamh seirbhis *do Dhia* a là agus a dh'oidhche do ghnàth ; agus air son an dòchais so tha mise, a rìgh Agripa, air m'agairt leis na h-Iudhaich.

8 C'ar son a mheasar leibhse mar ni do-chreidsinn, gu-n dùisgeadh Dia na mairbh[q]?

9 Gu deimhin mheas mise annam féin[r], gu-m bu chòir dhomh mòran nithe a dheanamh an aghaidh ainme Iosa o Nasaret.

10 Ni mar an ceudna a rinn mi ann an Ierusalem : agus air faotainn ùghdarrais o na h-àrd-shagartaibh[u], dhruid mi mòran de na naoimh ann am prìosain ; agus an uair a chuireadh gu bàs iad, thug mi mo ghuth 'n an aghaidh.

B.C. 62.

[a] caib. 21. 36; 22. 22
[b] caib. 23. 9, 29; 26. 31
[c] caib. 9. 3
[d] caib. 25. 16
[e] Eph. 3. 7; Col. 1. 23, 25
[f] caib. 22. 15
1 's e sin, *na h-Iudhaich.*
[g] Isa. 35. 5; 42. 7; Luc. 1. 79
[h] Eoin 8. 12; 2 Cor. 4. 6; 1 Pead. 2. 9
[i] caib. 22. 3; 2 Tim. 3. 10
[j] Col. 1. 13
[k] Col. 1. 12; 1 Pead. 1. 4
[l] caib. 23. 6; Phil. 3. 5
[m] caib. 9. 19, &c.
[n] Gen. 26. 4; 49. 10; 2 Sam. 7. 12; Isa. 9. 6, 7; Ier. 23. 5; 33. 14-16; Ese. 34. 23; Dan. 9. 24; Sech. 13. 1, 7; Mal. 3. 1; Gal. 4. 4
[o] Mat. 3. 8
[p] caib. 21. 30
[q] 1 Cor. 15. 12, 20
[r] 1 Tim. 1. 13
[s] Luc. 24. 27, 46
[t] 1 Cor. 15. 23
[u] caib. 8. 3; Gal. 1. 13
[v] Luc. 2. 32

11 Agus a' deanamh peanais orra gu minic anns gach sionagog, cho-éignich mi *iad* gu toibheum a labhairt ; agus air dhomh 'bhi gu ro mhòr air bhoile 'n an aghaidh, rinn mi geur-leanmhuinn *orra,* eadhon gu bailtibh coigreach.

12 Air a so, 'n uair a bha mi 'dol gu Damascus[c], le cumhachd agus barantas o na h-àrd-shagartaibh ;

13 Mu mheadhon-là, O rìgh, chunnaic mi air an t-slighe solus o nèamh, a bu shoilleire na solus na gréine, a' dealrachadh mu'n cuairt orm, agus orra-san a bha 'g imeachd maille rium.

14 Agus an uair a thuit sinn uile air an talamh, chuala mi guth a' labhairt rium, agus ag ràdh anns a' chainnt Eabhruidhich, A Shauil, a Shauil, c'ar son a tha thu 'g am gheur-leanmhuinn? *Is* cruaidh dhuit-sa 'bhi 'breabadh an aghaidh nan dealg.

15 Agus thubhairt mise, Cò thu, a Thighearn'? Agus thubhairt esan, Is mise Iosa a tha thusa a' geur-leanmhuinn.

16 Ach éirich, agus seas air do chosaibh ; oir dh'fhoillsich mi mi féin duit chum na crìche so, gu-n orduichinn thu a'd' mhinisteir[e] agus a'd' fhianuis araon air na nithibh sin a chunnaic thu, agus air na nithibh anns am foillsich mi mi féin duit[f];

17 'G ad shaoradh o'n t-sluagh[1], agus *o* na Cinnich, chum am bheil mi nis 'g ad chur,

18 A dh'fhosgladh an sùl[g], a chum gu-n tionndaidh iad o dhorchadas gu solus[h], agus o chumhachd Shatain gu Dia[j], chum gu faigh iad maitheanas pheacaidhean, agus oighreachd maille ris a' mhuinntir sin a tha air an naomhachadh tre an chreidimh a tha annam-sa[k].

19 Uime sin, a rìgh Agripa, cha robh mi eas-ùmhal do an taisbeanadh nèamhaidh :

20 Ach shearmonaich mi air tùs dhoibhsan ann an Damascus[m], agus ann an Ierusalem, agus air feadh tìre Iudea uile, agus *an sin* do na Cinnich, iad a dheanamh aithreachais agus pilltinn ri Dia, a' deanamh oibre iomchuidh an aithreachais[o].

21 Air son nan nithe so ghlac na h-Iudhaich mi 's an teampull[p], agus b'àill leo mo mharbhadh.

22 Uime sin air dhomh còmhnadh fhaotainn o Dhia, bhuanaich mi gus an là'n diugh, a' deanamh fianuis do'n bheag agus do'n mhòr, gun ni air bith a' labhairt ach na nithe sin a thubhairt na fàidhean agus Maois[s] a bha gu teachd ;

23 Gu-n robh Criosd gu fulang, *agus* gu-n robh e gu éirigh an ceud neach o na mairbh[t], agus gu foillsicheadh e solus do'n phobull, agus do na Cinnich[v].

24 Agus air dha 'bhi 'labhairt nan nithe so air a shon féin, thubhairt Festus le guth àrd, Tha thu air mhi-chéill a

Phòil[a]: tha mòr-fhòghlum 'g ad chur air
bhoile.
25 Ach thubhairt esan, Cha-n 'eil mi
air bhoile, Fhestuis ro òirdheirc; ach tha
mi a' labhairt bhriathra na fìrinn agus
na céille.
26 Oir tha fhios aig an rìgh, roimh am
bheil mise a' labhairt gu saor, air na
nithibh so: oir tha cinnt agam nach 'eil
a' h-aon de na nithibh so 'an ain-fhios da;
oir cha-n ann 'an cùil a rinneadh so[b].
27 Am bheil thu 'creidsinn nam fàidh-
ean, a rìgh Agripa? tha fhios agam gu
bheil thu 'g *an* creidsinn.
28 An sin thubhairt Agripa ri Pòl, Is
beag nach 'eil thu 'g am aomadh gu bhi
'am Chriosduidh[c].
29 Agus thubhairt Pòl, B'e mo ghuidhe
air Dia, gu-m bitheadh, cha-n e mhàin
thusa, ach mar an ceudna iadsan uile a
tha 'g éisdeachd rium an diugh, ann am
beag agus ann am mòr, mar tha mise,
saor o na gèimhlibh so.
30 Agus air dha na briathra so a labh-
airt, dh'éirich an rìgh, agus an t-uachd-
aran, agus Bernice, agus an dream a
shuidh maille riu:
31 Agus an uair a chaidh iad a leth-
taobh, labhair iad r'a chéile, ag ràdh,
Cha-n 'eil an duine so a' deanamh ni air
bith toillteanach air bàs, no air gèimh-
libh.
32 An sin thubhairt Agripa ri Festus,
Dh'fheudtadh an duine so a leigeadh as,
mur bhitheadh gu-n do thog e a chùis gu
Ceasar.

## CAIB. XXVII.

1 *Ghabh Pòl long do'n Ròimh;* 9 *dh'innis e roimh-laimh cunnart an turuis, ach cha d'thugadh creideas da.* 14 *Luaisgeadh iad a null agus a nall le stoirm, agus dh'fhuiling iad long-bhriseadh;* 44 *gidheadh ràinig iad tìr gu tèaruinte.*

AGUS an uair a thugadh breth sinne
a sheòladh do'n Eadailt, thug iad
Pòl thairis[d], maille ri prìosanaich àraidh
eile, do cheannard-ceud d'am b'ainm
Iulius de chuideachd Augustuis.
2 Agus air dhuinn dol air luing le Adra-
mitium, thog sinn ar siùil, a' cur romh-
ainn seòladh seachad air crìochaibh na
h-Asia, air do Aristarchus[f] Macedonach o
Thesalonica 'bhi maille ruinn.
3 Agus air an *là* màireach, thàinig sinn
gu Sidon. Agus air do Iulius buntainn
gu suairce ri Pòl[h], leig e dha dol a
dh'ionnsuidh a chairdean chum comh-
fhurtachd fhaotainn.
4 Agus air dhuinn stiùradh as a sin,
sheòl sinn fo Chiprus, a chionn gu robh
na gaothan 'n ar n-aghaidh.
5 Agus an uair a sheòl sinn troimh an
fhairge 'tha làimh ri Cilicia agus Pam-
philia, thàinig sinn gu Mira *baile* de
Licia.
6 Agus fhuair an ceannard-ceud long
an sin o Alecsandria, a bha 'seòladh do'n
Eadailt, agus chuir e sinn a steach
innte.
7 Agus an uair a sheòl sinn gu mall ré
mòran làithean, agus a thàinig sinn air
éigin fa chomhair Chniduis, a chionn
nach do leig a' ghaoth leinn, sheòl sinn
fo Chrete, fa chomhair Shalmone;
8 Agus air dhuinn seòladh air éigin
seachad air, thàinig sinn gu ionad àraidh
ris an abrar, Na calaidh sgiamhach, am
fagus d'an robh baile Lasea.
9 Agus air do mhòran ùine dol seachad,
an uair a bha seòladaireachd a nis cunn-
artach, a chionn gu-n deachaidh an trasg-
adh cheana seachad[1], chomhairlich Pòl
*iad,*
10 Ag ràdh riu, Fheara, tha mi 'faicinn
gu-m bi an turus so le dochann agus
call mòr, cha-n ann a mhàin do'n luchd
agus do'n luing, ach d'ar n-anamaibh
féin.
11 Gidheadh, is mò a chreid an ceann-
ard-ceud an stiùradair agus maighstir na
luinge, na na nithe a labhradh le Pòl.
12 Agus a chionn gu-n robh an caladh
neo-iomchuidh gus an geamhradh a
chaitheadh ann, b'i comhairle na cuid a
bu mhò seòladh as a sin mar an ceudna,
agus nam feudadh iad air chor sam bith
teachd gu Phenice, caladh de Chrete
a tha ag amharc chum an iar-dheas,
agus an iar-thuath, agus fantuinn ré a'
gheamhraidh *an sin.*
13 Agus an uair a shéid a' ghaoth á
deas gu ciùin, shaoil iad gu-n d'fhuair
iad an rùn, agus a' togail an seòl dhoibh,
stiùr iad ri taobh Chrete.
14 Ach an ceann beag ùine 'n a dhéigh
sin, shéid gaoth ànrathach 'n a h-aghaidh,
ris an abrar Euroclidon.
15 Agus air bhi do'n luing air a fuad-
achadh, agus gun chomas di dol an agh-
aidh na gaoithe, leig sinn ruith dhi.
16 Agus air dhuinn ruith a stigh fo
eilean beag àraidh d'am b'ainm Clauda,
is ann le éigin a ràinig sinn air a' bhàta:
17 Agus air dhoibh a togail suas,
ghnàthaich iad gach gleus còmhnuidh,
a' criosadh na luinge foipe; agus air
dhoibh a bhi fo eagal gu-n tuiteadh iad
's a' bheò-ghaineimh[e], leag iad na siùil,
agus mar sin dh' iomaineadh iad.
18 Agus air dhuinn a bhi gu ro mhòr
air ar luasgadh leis an doininn[g], air an là
'n a dhéigh sin thilg iad a mach *an luchd;*
19 Agus air an treas *là* thilg sinn le ar
làmhan féin a mach acfhuinn na luinge[i].
20 Agus an uair nach robh a' ghrian no
na reulta r'am faicinn ré mòran làithean,
agus a luidh doinionn nach bu bheag
oirnn, thugadh an sin uainn gach uile
dhòchas gu-n teasairgteadh sinn.
21 Ach air dhuinn a bhi fada 'n ar
trasg, an sin air seasamh do Phòl 'n am
meadhon, thubhairt e, Fheara, bu chòir
dhuibh mo chomhairle-sa 'ghabhail, agus

R.C. 62.
[a] 2 Ri. 9. 11 Marc. 3. 21 Eoin 10. 20 1 Cor. 2. 13, 14 2 Cor. 5. 14
[b] caib. 4. 16-22 Luc. 24. 19
[1] 's e sin, *latha na Réite, air an deicheamh latha de'n t-seachdamh mìos, Lebh. 16. 29; 23. 27, 29.*
[c] Seum. 1. 23, 24
[d] caib. 25. 12, 25
[e] rann 41
[f] caib. 19. 29
[g] Salm 107. 27
[h] caib. 24. 23 28. 16
[i] Iob 2. 4 Ion. 1. 5

gun fhuasgladh o Chrete, agus an doch-
ann agus an call so a sheachnadh.
22 Agus a nis guidheam oirbh, bitheadh
misneach mhaith agaibh : oir cha bhi call
anama sam bith 'n 'ur measg, ach *a mhàin*
na luinge.
23 Oir, air an oidhche nochd, sheas
làimh rium-sa aingeal an Dé sin[a] d'am
buin mi[b], agus d'am bheil mi a' deanamh
seirbhis[c],
24 Ag ràdh, A Phòil, na bitheadh eagal
ort ; is éigin duit a bhi air do thoirt an
làthair Cheasair : agus, feuch, thiodhlaic
Dia dhuit iadsan uile a tha 'seòladh maille
riut.
25 Uime sin, fheara, bitheadh agaibh
deadh mhisneach : oir tha mi 'creidsinn
Dhé, gu-n tachair ceart mar a labhradh
rium.
26 Ach is éigin duinn a bhi air ar tilg-
eadh air eilean àraidh.
27 Agus an uair a bha an ceathramh
oidhche deug air teachd, air dhuinn a bhi
air ar n-iomain a null agus a nall ann am
muir Adria, mu mheadhon-oidhche b'i
barail nam maraichean gu robh iad am
fagus do thìr éigin :
28 Agus air leigeadh na luaidhe sìos
doibh, fhuair iad *an doimhne* fichead
aitheamh ; agus an uair a chaidh iad
beagan air an aghaidh, leig iad sìos an
luaidh a rìs, agus fhuair iad i *'n a* cùig
aitheamh deug.
29 An sin air dhoibh a bhi fo eagal
gu-m buaileadh iad air ionadaibh garbha,
thilg iad ceithir acraichean á deireadh na
luinge, agus ghuidh iad an là a theachd.
30 Agus an uair a bha na maraichean
air tì teicheadh a mach as an luing,
agus a leig iad sìos am bàta do'n fhairge,
a' gabhail orra 'bhi 'tilgeadh a mach
acraichean á toiseach na luinge,
31 Thubhairt Pòl ris a' cheannard-ceud,
agus ris na saighdearaibh, Mur fan iad
sin 's an luing, cha-n 'eil e 'an comas
duibh a bhi air 'ur teasairginn.
32 An sin ghearr na saighdearan cùird
a' bhàta, agus leig iad leatha tuiteam
sìos.
33 Agus am feadh a bha an là a' teachd,
thug Pòl a chomhairle orra uile biadh a
ghabhail, ag ràdh, Is e so an ceathramh
là deug dhuibh a' feitheamh, agus a'
fantuinn 'n 'ur trasg, gun bhiadh sam
bith a ghabhail.
34 Uime sin guidheam oirbh biadh a
ghabhail ; oir tha so chum 'ur slàinte :
oir cha chaillear fuiltean á ceann a h-aoin
agaibh.
35 Agus air dha na nithe so a labhairt,
agus aran a ghlacadh, thug e buidheachas
do Dhia 'n an làthair uile[e]; agus air dha
a bhriseadh, thòisich e ri itheadh.
36 An sin ghlac iad uile deadh mhis-
neach, agus ghabh iad biadh mar an
ceudna.
37 Agus bha sinn a dh'anamaibh uile

B.C. 62.

[a] Eabh. 1. 14
[b] Deut. 32. 9
Isa. 44. 5
Mal. 3. 17
Eoin 17. 9, 10
1 Cor. 6. 20
[c] Isa. 44. 21
Dan. 3. 17
Eoin 12. 26
2 Tim. 1. 3

[d] caib. 27. 26

[e] 1 Sam. 9. 13
Mat. 15. 36
Eoin 6. 11, 23
1 Tim. 4. 3, 4
[f] Marc. 16. 18
Luc. 10. 19

anns an luing, dà cheud agus sè deug,
agus tri fichead.
38 Agus an uair a shàsuicheadh iad le
biadh, dh'eutromaich iad an long, agus
thilg iad a mach an cruithneachd 's an
fhairge.
39 Agus an uair a bha 'n là air teachd,
cha d'aithnich iad am fearann : ach thug
iad an aire do gheodha àraidh aig an
robh tràigh, anns an robh a mhiann orra,
nam b'urrainn iad, an long a chur gu tìr.
40 Agus air togail nan acraichean doibh,
leig iad ris an fhairge *i*, agus an uair a
dh'fhuasgail iad ceanglaichean na stiùrach,
agus a thog iad am prìomh-sheòl ris a'
ghaoith, sheòl iad chum na tràighe.
41 Agus air tuiteam dhoibh ann an
ionad *àraidh* far an do choinnich dà
fhairge a chéile, bhuail iad an long air
grunnd ; agus air sàthadh d'a toiseach 's a'
ghrunnd, dh'fhan e gun charachadh, ach
bhriseadh a deireadh le ainneart nan
tonn.
42 Agus b'i comhairle nan saighdearan
gu marbhadh iad na priosanaich, air eagal
gu-n snàmhadh neach sam bith dhiubh a
mach, agus gu rachadh iad as.
43 Ach air do'n cheannard-ceud a bhi
toileach Pòl a theasairginn, chum e air
ais o'n comhairle iad, agus dh'àithn e
dhoibh-san d'am b'aithne snàmh, *iad féin*
a thilgeadh 's a' chuan air tùs, agus dol a
mach air tìr :
44 Agus do chàch *dh'àithn* e, cuid
diubh *dhol* air clàraibh, agus cuid eile air
*mìribh briste* de'n luing : agus mar sin
tharladh gu-n deachaidh iad uile tèaruinte
gu tìr.

## CAIB. XXVIII.

1 *An déigh an long-bhrisidh thug an sluagh borb aoidheachd gu suairce do Phòl.* 5 *Cha do chiùrradh a làmh le nathair nimhe a lean rithe.* 8 *Shlànuich e mòran eucaile's an eilean.* 11 *Ghabh iad an turus chum na Ròimhe.* 17 *Chuir Pòl an céill do na h-Iudhaich aobhar a theachd do'n Ròimh.*

AGUS an uair a thèarnadh iad, thuig
iad an sin gu-m b'e Melita[d] ainm
an eilein.
2 Agus nochd an sluagh borb caoimh-
neas nach bu bheag dhuinn : oir air fad-
adh teine dhoibh, ghabh iad ruinn uile,
air son an uisge a bha ann, agus air son
an fhuachd.
3 Agus air do Phòl dòrlach bhioran a
thional, agus an cur air an teine, thàinig
nathair nimhe mach as an teas, agus shàs
i 'n a làimh.
4 Agus an uair a chunnaic an sluagh
borb a' bhéisd 'an crochadh r'a làimh,
thubhairt iad r'a chéile, Gu cinnteach
is mortair an duine so, do nach fuiling
dìoghaltas a bhi beò, ged a theasairgeadh
o'n fhairge e.
5 Agus air dhasan a' bhéisd a chrathadh
dheth anns an teine[f], cha d'fhulaing e
dochann sam bith.

6 Ach bha iadsan a' feitheamh c'uin a dh'atadh e, no a thuiteadh e sìos marbh gu h-obann : ach an uair a dh'fheith iad ùine fhada, agus nach fac iad dochann sam bith a' teachd air, chaochail iad an inntinn, agus thubhairt iad gur dia e[b].

7 Agus bha mu thimchioll an àite sin fearann aig prìomh-dhuine an eilein, d'am b'ainm Publius, a ghabh ruinn agus a thug ré thri làithean aoidheachd dhuinn gu càirdeil.

8 Agus tharladh gu robh athair Phubliuis 'n a luidhe gu tinn le fiabhrus[1], agus gèarrthach fola : air do Phòl dol a steach d'a ionnsuidh, rinn e urnuigh[d], agus air dha a làmhan a chur air[e], leigheas se e.

9 Agus an uair a rinneadh so, thàinig mar an ceudna muinntir eile a bha euslan 's an eilean d'a ionnsuidh, agus leighiseadh iad :

10 Muinntir mar an ceudna a thug mòrurram dhuinn[g]; agus an uair a dh'fhalbh sinn, chuir iad na nithe sin leinn a bha feumail *duinn*[h].

11 Agus an déigh thri mìosa sheòl sinn ann an luing o Alecsandria, a chaith an geamhradh 's an eilean, d'am bu shuaicheantas Castor agus Pollucs.

12 Agus an uair a chaidh sinn air tìr aig Siracuse, dh'fhan sinn *an sin* tri làithean.

13 Agus air seòladh dhuinn timchioll as a sin, thàinig sinn gu Regium : agus an ceann là 'n a dhéigh sin shéid a' ghaoth á deas, agus thàinig sinn an t-ath là gu Puteoli :

14 Air dhuinn bràithrean fhaotainn an sin, chuireadh impidh oirnn *leo* fantuinn seachd làithean maille riu : agus mar sin thriall sin chum na Ròimhe.

15 Agus as a sin, air faotainn ar sgeòil do na bràithribh, thàinig iad 'n ar coinneamh gu Apii-forum, agus na Tri tighibh-òsda ; agus an uair a chunnaic Pòl iad, thug e buidheachas do Dhia, agus ghabh e misneach.

16 Agus an uair a thàinig sinn do'n Ròimh thug an ceannard-ceud thairis na prìosanaich do cheannard an fhreiceadain : ach thugadh comas do Phòl a bhi leis féin[k], maille ri *aon* saighdear a bha 'g a ghleidheadh.

17 Agus tharladh, an déigh thri làithean, gu-n do ghairm Pòl maithean nan Iudhach an ceann a chéile. Agus an uair a chruinnicheadh iad, thubhairt e riu, Fheara *agus* a bhràithre, ged nach d'rinn mise ni sam bith an aghaidh a' phobuill[l], no ghnàthanna nan aithriche, thugadh thairis mi a'm' phrìosanach[m] o Ierusalem do làmhan nan Ròmanach.

18 Muinntir an déigh dhoibh mo cheasnachadh, leis am bu mhiann mo leigeadh as[a], a chionn nach robh coire bàis sam bith annam.

19 Ach an uair a bha na h-Iudhaich a' labhairt an aghaidh *so*, b'éigin domh mo chùis a thogail gu Ceasar ; cha-n e gu bheil coire sam bith agam r'a chur á leth mo chinnich.

20 Air an aobhar so uime sin chuir mi fios oirbhse, chum gu faicinn *sibh* agus gu-n labhrainn *ruibh* : oir is ann air son dòchais Israeil[c] a tha mi ceangailte leis an t-slabhraidh so.

21 Agus thubhairt iadsan ris, Cha d'fhuair sinne litriche sam bith á Iudea mu d'thimchioll, cha mhò a dh'fhoillsich no dh'innis aon de na bràithribh a thàinig olc sam bith umad.

22 Ach bu mhaith leinn a chluinntinn uait-sa ciod i do bharail : oir mu thimchioll na gnè chreidimh so tha fhios againn gu-n labhrar 's gach àite 'n a h-aghaidh[f].

23 Agus air suidheachadh là ris, thàinig mòran d'a ionnsuidh chum a cheithreannan ; d'an do mhìnich e rìoghachd Dhé[i], a' deanamh fianuis uimpe, agus a' cur impidh orra 'thaobh nan nithe a bhuineas do Iosa, araon á lagh Mhaois, agus *as* na fàidhibh, o mhoch-thrath gu feasgar.

24 Agus chreid cuid na nithe a labhradh, agus cha do chreid cuid eile dhiubh.

25 Agus air dhoibh 'bhi an aghaidh a chéile, sgaoil iad, air do Phòl aon fhocal a ràdh, Is maith a labhair an Spiorad Naomh tre'n fhàidh Esaias, r'ar n-aithrichibh,

26 Ag ràdh, Imich chum a' phobuill so, agus abair, Le cluinntinn cluinnidh sibh, agus cha tuig sibh ; agus le faicinn chi sibh, agus cha-n aithnich sibh.

27 Oir tha cridhe a' phobuill so air fàs reamhar, agus tha iad a' cluinntinn gu trom le'n cluasaibh, agus chaog iad an sùilean ; air eagal gu faiceadh iad le'*n* sùilibh, agus gu-n cluinneadh iad le'*n* cluasaibh, agus gu-n tuigeadh iad le'*n* cridhe, agus gu-m pilleadh iad agus gu-n slànuichinn-sa iad[j].

28 Uime sin bitheadh fhios agaibh-se, gu-n do chuireadh slàinte Dhé chum nan Cinneach agus éisdidh iadsan.

29 Agus an uair a thubhairt e na briathra so, dh'imich na h-Iudhaich rompa, agus bha mòr-reusonachadh aca eatorra féin.

30 Agus dh'fhan Pòl dà bhliadhna iomlan 'n a thigh-màil féin, agus ghabh e ris na h-uile dhaoinibh a thàinig d'a ionnsuidh,

31 A' searmonachadh rìoghachd Dhé, agus a' teagasg nan nithe a bhuineas do'n Tighearn' Iosa Criosd[n], leis an uile dhànachd, gun toirmeasg.

B.C. 63-65.

[a] caib. 24. 10; 26. 31
[b] caib. 14. 11
[c] caib. 26. 6, 7
[1] *le teasaich.*
[d] Bre. 5. 14, 15
[e] Mat. 9. 18; Marc. 6. 5; Luc. 4. 40
[f] caib. 24. 5, 14; Luc. 2. 34; 1 Pead. 2. 12
[g] 1 Tes. 2. 6; 1 Tim. 5. 17
[h] Mat. 6. 31-34; 2 Cor. 9. 5-11; Phil. 4. 11, 12
[i] caib. 17. 3; 19. 8; Luc. 24. 27
[j] Isa. 6. 9, 10
[k] caib. 27. 3
[l] caib. 24. 12, 13
[m] caib. 21. 33, &c.
[n] caib. 4. 31; Eph. 6. 19

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

## CHUM NAN

# ROMANACH.

### CAIB. I.

*1 Mhol Pòl a dhreuchd do na Ròmanaich, agus dh'innis e a thogradh gu teachd d'an ionnsuidh. 16 Ciod e soisgeul Chriosd, agus an fhìreantachd a tha e a' foillseachadh. 18 Tha fearg aig Dia ris gach uile ghnè peacaidh. 21 Ciod iad peacaidhean nan Cinneach.*

POL seirbhiseach Iosa Criosd[b], a ghairmeadh 'n a abstol[c], a chuireadh air leth chum soisgeil Dhé[d],

2 (A roimh-gheall e le 'fhàidhibh féin anns na sgrìobtuiribh naomha,)

3 Mu thimchioll a Mhic Iosa Criosd ar Tighearn', a rinneadh de shìol Dhaibhidh[h], a réir na feòla;

4 A dhearbhadh a *bhi* 'n a Mhac do Dhia[j] le cumhachd, a réir Spioraid na naomhachd[l], tre an aiseirigh o na mairbh:

5 Tre an d'fhuair sinne gràs agus abstolachd chum umhlachd a' chreidimh[m] am measg nan uile chinneach air sgàth 'ainme-san:

6 Am measg am bheil sibhse mar an ceudna air 'ur gairm le Iosa Criosd:

7 Chum nan uile a tha 's an Ròimh, air an gràdhachadh le Dia, air an gairm 'n an naoimh[p]: Gràs *gu robh* dhuibh-se[q], agus sìth o Dhia ar n-Athair, agus *o an* Tighearn' Iosa Criosd.

8 Air tùs, tha mi 'toirt buidheachais do m' Dhia tre Iosa Criosd, air 'ur son-se uile, do bhrìgh gu bheil 'ur creidimh iomraideach air feadh an domhain gu léir[s].

9 Oir is e Dia m'fhianuis, d'am bheil mi a' deanamh seirbhis le m' spiorad ann an soisgeul a Mhic, gu bheil mi gun sgur a' deanamh luaidh oirbh[t],

10 A ghnàth a' guidhe ann am urnuighibh, (nam feudainn a nis fa-dheoidh air aon chor le toil Dhé[v] turus soirbheachail fhaotainn,) ri teachd do 'ur n-ionnsuidh-se.

11 Oir tha deidh agam air sibhse fhaicinn[y], ionnus gu-m pàirtich mi tiodhlac àraidh spioradail ruibh[z], chum 'ur neartachadh;

12 Sin ri ràdh, chum gu faigh mi comhfhurtachd annaibh-se[b], tre chreidimh a chéile, 'ur creidimh-se, agus mo chreidimh-sa.

13 Agus cha-n àill leam, a bhràithre, e 'bhi'n ain-fhios duibhse gu-n do chuir mi romham gu minic teachd do 'ur n-ionnsuidh[e], (ach bhacadh mi gus a so,) chum gu faighinn toradh éigin 'n 'ur measg-se fòs[f], mar am measg nan Cinneach eile.

14 Oir tha mi fo fhiachaibh[a] araon do na Greugaich, agus do na daoinibh borba, araon dhoibh-san a tha glic, agus dhoibhsan a tha neo-ghlic.

15 Uime sin, 'mheud 's a tha 'an comas domh, tha mi ullamh chum an soisgeul a shearmonachadh dhuibh-se mar an ceudna a tha 's an Ròimh.

16 Oir cha nàr leam-sa soisgeul Chriosd[e]: oir is e cumhachd Dhé e chum slàinte do gach neach a chreideas[f], do'n Iudhach air tùs[g], agus mar an ceudna do'n Ghreugach.

17 Oir tha fìreantachd Dhé air a' foillseachadh[i] ann tre chreidimh gu creidimh: mar tha e sgrìobhta, Bithidh am fìrean beò tre chreidimh[k].

18 Oir tha fearg Dhé air a foillseachadh o nèamh an aghaidh gach uile mhidhiadhaidheachd[n], agus eucoir dhaoine, a tha 'bacadh na fìrinn ann an neo-fhìreantachd:

19 Do bhrìgh gu bheil an ni air am feudar fios fhaotainn a thaobh Dhé follaiseach annta-san; oir rinn Dia follaiseach dhoibh e[o].

20 Oir *riamh* o chruthachadh an t-saoghail tha a nithe-san nach feudar fhaicinn, *eadhon* a chumhachd sìorruidh agus a Dhiadhachd, air am faicinn gu soilleir, air dhoibh 'bhi so-thuigsinn o na nithibh a rinneadh[r]; chum gu-m bitheadh iad gun leithsgeul aca:

21 Do bhrìgh 'n uair a b'aithne dhoibh Dia, nach d' thug iad glòir dha mar Dhia, agus nach robh iad taingeil, ach gu-n d'fhàs iad dìomhain 'n an reusonachadh féin[u], agus gu-n do dhorchaicheadh an cridhe amaideach.

22 Ag ràdh gur daoine glice iad féin, rinneadh amadain diubh[w]:

23 Agus chaochail iad glòir an Dé neothruaillidh gu dealbh[x] a rinneadh cosmhuil ri duine truaillidh, agus ri eunlaith, agus ainmhidhean ceithir-chosach, agus béisdibh snàigeach.

24 Uime sin thug Dia thairis iad mar an ceudna[a], tre ana-miannaibh an cridhe féin, chum neòghloine, a thoirt easurraim d'an cuirp eatorra féin[c]:

25 Muinntir a chaochail fìrinn Dhé gu bréig[d], agus a thug aoradh agus a rinn seirbhis do'n chreutair na's mò na do'n Chruithear, a tha beannaichte gu sìorruidh. Amen.

26 Air a shon so thug Dia thairis iad do ana-miannaibh gràineil[g]: oir chaochail

B.C. 60.

[a] 1 Cor. 9. 16-23
[b] Gnio. 27. 23
[c] Gnio. 9. 15
1 Cor. 1. 1
[d] Gnio. 13. 2
Gal. 1. 15
[e] Marc. 8. 38
2 Tim. 1. 8, 12
[f] 1 Cor. 1. 18
[g] Gnio. 3. 26
[h] Salm 89. 36
[i] caib. 3. 21, 25
[j] Gnio. 13. 33, 34
Tais. 1. 18
[k] Hab. 2. 4
[l] Eabh. 9. 14
[m] caib. 16. 26
Gnio. 6. 7
[n] Eph. 5. 6
Col. 3. 6
[o] Eoin 1. 9
[p] 1 Cor. 1. 2
1 Tes. 4. 7
[q] 1 Cor. 1 3, &c.
2 Pead. 1. 2
[r] Salm 19. 1, &c.
[s] caib. 16. 19
[t] 1 Tes. 3. 10
[u] Ier. 2. 5
Eph. 4. 17, 18
[v] Seum. 4. 15
[w] Ier. 8. 8, 9
[x] Isa. 40. 18, 26
Ese. 8. 10
[y] caib. 15. 23, 32
[z] caib. 15. 29
[a] Salm 81. 12
2 Tes. 2. 11
[b] 2 Pead. 1. 1
[c] 1 Cor. 6. 18
Lebh. 18. 22
[d] Am. 2. 4
1 Cor. 8. 4
[e] Gnio. 19. 21
[f] Phil. 4. 17
[g] Eph. 5. 12
Iud. 10

eadhon am mnathan an gnàthachadh
nàdurra chum a' ghnàtha a tha an aghaidh
nàduir:
27 Agus mar an ceudna na fir, air
tréigsinn doibh gnàthachadh nàdurra na
mnatha, loisgeadh iad le'n togradh d'a
chéile, firionnaich ri firionnaich ag oib-
reachadh gràineileachd agus iad a' faotainn
dìol-thuarasdail an seacharain annta féin,
mar bu chòir.
28 Agus amhuil mar nach bu taitneach
leo eòlas Dhé a chumail, thug Dia thairis
iad do inntinn mhi-chéillidh[c], a dheanamh
nithe nach robh iomchuidh:
29 Air dhoibh 'bhi air an lìonadh de'n
uile eucoir, strìopachas, olc, shannt, mhì-
run: làn de fharmad, de mhortadh, de
chonnsachadh, de cheilg, de dhroch-
bheusaibh; 'n an luchd-cogarsaich,
30 'N an luchd-anacainnt, 'n an luchd-
fuath air Dia, 'n an luchd-tarcuis, uaibh-
reach, 'n an luchd-ràiteachais, 'n an
luchd-cumadh uilc, eas-ùmhal do phàrant-
aibh,
31 Eu-céillidh, 'n an luchd-brisidh
coimhcheangail, gun ghràdh nàdurra,
do-réiteachaidh, neo-thruacanta:
32 Muinntir d'an aithne ceartas Dhé,
(gu bheil iadsan a ni an leithide sin de
nithibh toilltinneach air bàs,) *gidheadh*
cha-n e mhàin gu bheil iad féin 'g an
deanamh, ach tha mar an ceudna tlachd
aca de'n mhuinntir a ni iad.

## CAIB. II.

1 *Iadsan a tha 'peacachadh, ged tha iad a' cronachadh so 'an daoinibh eile, cha-n urrain iad an leithsgeul féin a ghabhail,* 6 *agus is lugha gu mòr na sin a dh'fheudas iad dol as o ceart-bhreitheanas Dhé, ma's Iudhaich no Cinnich iad.*

UIME sin tha thu gun leithsgeul, O
dhuine, cò air bith thu a tha 'toirt
breth: oir an uair a tha thu 'toirt breth
air neach eile[l], tha thu 'g ad dhìteadh
féin; oir thusa a tha 'toirt breth, tha thu
'deanamh nan nithe sin féin.
2 Ach tha fios againne gu bheil breith-
eanas Dhé a réir fìrinn, an aghaidh na
muinntir a tha 'deanamh an leithide sin.
3 Agus an saoil thusa so, O dhuine, a
tha 'toirt breth orra-san a ni an leithide
sin, agus a tha 'g an deanamh thu féin,
gu-n téid thu as o bhreitheanas Dhé?
4 No an dean thu tarcuis air saoibhreas
a mhaitheis[o], agus 'fhoighidinn[p], agus
'fhad-fhulangais[q], gun fhios a bhi agad
gu bheil maitheas Dhé 'g ad threòrachadh
chum aithreachais[r]?
5 Ach a réir do chruais agus do chridhe
neo-aithreachail, tha thu 'càrnadh[1] suas[s]
feirge dhuit féin fa chomhair là na feirge,
agus foillseachaidh ceart-bhreitheanais
Dhé[t];
6 A bheir do gach aon a réir a ghniomh-
ara[v];
7 Dhoibh-san a tha le buanachadh gu

B.C. 60.

[a] 2 Tes. 1. 8
[b] 1 Pead. 1. 7
[c] Ier. 6. 30
2 Cor. 13. 5
[d] Deut. 10. 17
2 Each. 19. 7
1 Pead. 1. 17
[e] Seum. 1. 22-25
[f] 1 Cor. 11. 14
[g] Luc. 8. 17
[h] caib. 16. 25
[i] rann 28
[j] Salm 147. 19, 20
[k] Phil. 1. 10
[l] 2 Sam. 12. 6, 7
Eoin 8. 9
[m] 2 Tim. 1. 13
3. 5
[n] Mat. 23. 3, &c.
[o] caib. 9. 23
[p] Isa. 63. 7, &c.
[q] Ion. 4. 2
[r] Isa. 30. 18
2 Pead. 3. 9, 15
1 *tasgadh.*
[s] Deut. 32. 34
Seum. 5. 3
[t] Ecl. 12. 14
[u] Ese. 36. 20, 23
[v] Gnà. 24. 12
Ier. 17. 10
Mat. 16. 27
Gal. 6. 7, 8
Tais. 20. 12

foighidneach ann an deadh obair, ag
iarraidh glòire, agus urraim, agus neo-
bhàsmhorachd, a' bheatha mhaireann-
ach:
8 Ach dhoibh-san a tha connspoideach,
agus nach 'eil ùmhal do'n fhìrinn[a], ach a
tha ùmhal do'n eucoir, diomb agus fearg;
9 Amhghar agus teanntachd air gach
anam duine a tha 'deanamh uilc, do'n
Iudhach air tùs, agus mar an ceudna
do'n Ghreugach:
10 Ach glòir[b], agus urram, agus sìth,
do gach duine a ni maith, do'n Iudhach
air tùs, agus do'n Ghreugach mar an
ceudna:
11 Oir cha-n 'eil spéis aig Dia de
phearsa seach a chéile[d].
12 Oir a' mheud as a pheacaich gun an
lagh, sgriosar iad gun an lagh; agus a'
mheud as a pheacaich fo an lagh, dìtear
iad leis an lagh:
13 (Oir cha'n iad luchd-éisdeachd an
lagha[e] *a tha* 'n am fìreanaibh 'am fianuis
Dhé, ach bithidh luchd-deanamh an lagha
air am fìreanachadh.
14 Oir an uair a tha na Cinnich aig nach
'eil lagh, a thaobh nàduir a' deanamh nan
nithe a tha 's an lagh, air dhoibh-san a bhi
gun lagh tha iad 'n an lagh dhoibh féin[f]:
15 Muinntir a tha 'nochdadh obair an
lagha sgrìobhta 'n an cridheachaibh, air
bhi d'an coguis a' deanamh fianuis leo,
agus *an* smuaintean eatorra féin 'g an
agairt, no a' gabhail an leithsgeil:)
16 'S an là anns an toir Dia breth air
nithibh uaigneach dhaoine[g], a réir mo
shoisgeil-sa, tre Iosa Criosd[h].
17 Feuch, goirear Iudhach dhìot-sa[i],
agus tha thu 'cur dòigh 's an lagh, agus
a' deanamh uaill á Dia,
18 Agus is aithne dhuit a thoil[j], agus
tha thu a' dearbhadh nan nithe a's fèarr[k],
air dhuit a bhi air do theagasg as an lagh;
19 Agus tha thu earbsach gur ceann-
iuil thu féin do na doill, solus dhoibh-
san a tha 'an dorchadas,
20 Fear-fòghluim do dhaoinibh neo-
eagnaidh, fear-teagaisg do leanabaibh,
aig am bheil samhladh an eòlais agus na
fìrinn a tha 's an lagh[m].
21 Thusa uime sin a tha 'teagasg neach
eile[n], nach 'eil thu 'g ad theagasg féin?
thusa a tha 'searmonachadh gun ghoid a
dheanamh, am bheil thu ri goid?
22 Thusa 'tha 'g ràdh gun adhaltranas
a dheanamh, am bheil thu 'deanamh
adhaltranais? thusa le'n gràin ìodholan,
am bheil thu ri naomh-ghoid?
23 Thusa a tha 'deanamh uaill as an
lagh, an tabhair thu, le briseadh an
lagha, eas-urram do Dhia?
24 Oir tha ainm Dhé a' faotainn toibh-
eim do 'ur taobh-se am measg nan Cinn-
each, mar tha e sgrìobhta[u].
25 Oir tha tairbhe gu fìrinneach anns
an timchioll-ghearradh, ma ghleidheas tu
an lagh: ach ma's fear-brisidh an lagha

thu[a], tha do thimchioll-ghearradh 'n a
neo-thimchioll-ghearradh dhuit.
26 Uime sin, ma ghleidheas an neo-
thimchioll - ghearradh fìreantachd an
lagha[b], nach measar a neo-thimchioll-
ghearradh-san mar thimchioll-ghearradh?
27 Agus nach dìt[c] an neo-thimchioll-
ghearradh a thaobh nàduir, a tha a' coimh-
lionadh an lagha, thusa a tha tre'n litir
agus tre'n timchioll-ghearradh a'd' fhear-
brisidh an lagha?
28 Oir cha-n Iudhach esan, a tha mar
sin o'n leth muigh[f]; agus cha-n e sin an
timchioll-ghearradh, a tha gu follaiseach
's an fheòil :
29 Ach is Iudhach esan, a tha mar sin
's an taobh a stigh ; agus is e sin an
timchioll-ghearradh a tha 's a' chridhe[g],
agus 's an spiorad, cha-n ann 's an litir, aig
am bheil a chliù cha-n ann o dhaoinibh[i],
ach o Dhia.

## CAIB. III.

1 *Sochair nan Iudhach ;* 3 *nach do chaill iad :* 9 *gidheadh dh'fhàg an lagh shìos iad mar an ceudna 'thaobh peacaidh.* 20 *Uime sin cha-n 'eil feòil air bith air a' saoradh tre'n lagh,* 28 *ach tha na h-uile air an saoradh tre chreidimh a mhàin.*

CIOD e uime sin barrachd an Iudh-
aich? no ciod e tairbhe an timchioll-
ghearraidh?
2 Is mòr *sin* air gach dòigh : air tùs[1],
do bhrìgh gur ann riu-san a dh'earbadh
briathra Dhé[n].
3 Oir ciod e *sin* ged nach do chreid
cuid[p]? an dean am mi - chreidimh - san
fìrinn Dhé gun éifeachd ?
4 Nar leigeadh Dia : ach bitheadh Dia
fior, agus gach duine 'n a bhreugaire ; a
réir mar tha e sgrìobhta, Chum gu-m bi
thu ceart ann ad bhriathraibh, agus gu-n
toir thu buaidh 'n uair a bheirear breth
ort[r].
5 Ach ma mholas ar n-eucoir-ne fìr-
eantachd Dhé, ciod a their sinn? am bheil
Dia eucorach a tha 'deanamh dìoghaltais?
(tha mi a' labhairt mar dhuine,)
6 Nar leigeadh Dia: no cionnus a bheir
Dia breth air an t-saoghal[u]?
7 Oir ma tha fìrinn Dhé tre mo bhréig-
sa air a meudachadh chum a ghlòire-san ;
c'ar son tha mise air mo dhìteadh mar
pheacach?
8 Agus c'ar son nach dean sinn olc, a
chum gu-n tig maith as[w]? (mar a labhrar
gu toibheumach umainn, agus mar a
thubhairt cuid gu bheil sinn ag ràdh,)
*muinntir* d'am bheil an dìteadh a réir
ceartais.
9 Ciod uime sin? am bheil barrachd
againne? cha-n 'eil air aon chor : oir
dhearbh sinn roimhe gu bheil araon na
h-Iudhaich agus na Cinnich uile fo pheac-
adh ;
10 Mar tha e sgrìobhta, Cha-n 'eil
ionracan ann, cha-n 'eil fiù a h-aon[y]:

B.C. 60.

[a] Gal. 5. 3
[b] Gnio. 10. 34, 35
[c] Mat. 12. 41, 42
[d] Salm 5. 9
[e] Salm 140. 3
[f] Mat. 3. 9
Eoin 8. 39
Gal. 6. 15
Tais. 2. 9
[g] Deut. 10. 16
30. 6
Ier. 4. 4
Phil. 3. 3
Col. 2. 11
[h] Isa. 59. 7, 8
[i] 2 Cor. 10. 18
[j] Salm 36. 1
[k] Salm 143. 2
[l] caib. 7. 7-9
[1] *gu h-àr-aidh.*
[m] Gnio. 10. 34, 35
[n] Deut. 4. 7, 8
[o] caib. 5. 1, &c.
[p] caib. 10. 16
Eabh. 4. 2
[q] Ecl. 7. 20
[r] Salm 51. 4
[s] 1 Eoin 2. 2
[1] no, *a cheartais.*
[2] *ann an gabhail thairis air peacaidhean nan àm a chaidh seachad.*
[t] Gnio. 17. 30
[u] Gen. 18. 25
Iob 8. 3
[v] Gnio. 13. 38, 39
[w] caib. 6. 1, 15
8. 3
Gal. 2. 16
[y] Salm xiv. liii.

11 Cha-n 'eil neach *ann* a thuigeas,
cha-n 'eil neach *ann* a tha 'g iarraidh
Dhé.
12 Chlaon iad uile *as an t-slighe,* tha
iad uile mi-tharbhach ; cha-n 'eil neach
a tha 'deanamh maith, cha-n 'eil fiù a
h-aon.
13 Is uaigh fhosgailte an sgòrnan ;
labhair iad cealg le'n teangaibh[d]; tha
nimh nan nathraichean nimhe fo 'm
bilibh[e]:
14 Aig am bheil am beul làn de mhall-
achadh agus de sheirbhe :
15 *Tha* an cosan luath a dhòrtadh fola:
16 *Tha* léir-sgrios agus truaighe 'n an
slighibh :
17 Agus slighe na sìthe cha b'aithne
dhoibh[h]:
18 Cha-n 'eil eagal Dhé fa chomhair
an sùl[j].
19 A nis tha fhios againn ge b'e nithe a
tha an lagh a' labhairt, gur ann riu-san
a tha fo an lagh a tha e 'g an labhairt :
chum gu-n druidear gach uile bheul, agus
gu-m bi an saoghal uile air fhaotainn
ciontach 'am fianuis Dhé.
20 Uime sin cha bhi feòil air bith air
a fìreanachadh 'n a fhianuis-san, tre oib-
ribh an lagha[k]: oir *is ann* tre an lagh a
tha eòlas peacaidh[l].
21 Ach a nis tha fìreantachd Dhé air
a foillseachadh as eugmhais an lagha, a'
faotainn fianuis o an lagh agus o na fàidh-
ibh[m];
22 Eadhon fìreantachd Dhé tre chreid-
imh Iosa Criosd[o], do na h-uile, agus air
na h-uile a chreideas; oir cha-n 'eil eadar-
dhealachadh ann :
23 Oir pheacaich na h-uile[q], agus tha
iad air teachd gearr air glòir Dhé :
24 Air dhoibh a bhi air am fìreanachadh
gu saor le a ghràs, tre an t-saorsa a tha ann
an Iosa Criosd ;
25 Neach a shònraich Dia 'n a ìobairt-
réitich[s], tre chreidimh 'n a fhuil, chum
'fhìreantachd[1] fhoillseachadh le maith-
eanas[2] nam peacaidhean a chaidh
seachad[t], tre fhad-fhulangas Dhé ;
26 A dh'fhoillseachadh, *tha mi ag ràdh,*
'fhìreantachd-san 's an àm a tha làthair ;
a chum gu-m bitheadh e cothromach[v],
agus gu-m fìreanaicheadh e an ti a chreid-
eas ann an Iosa.
27 C' àit uime sin *am bheil* uaill?
Dhruideadh a mach i. Ciod e an lagh
*leis an do dhruideadh a mach i? an ann
tre lagh* nan oibre? Cha-n ann ; ach tre
lagh a' chreidimh.
28 Tha sinn uime sin a' meas gu bheil
duine air 'fhìreanachadh tre chreidimh
as eugmhais oibre an lagha[x].
29 An e Dia nan Iudhach a mhàin e?
Nach e mar an ceudna Dia nan Cinn-
each? Gu deimhin nan Cinneach mar an
ceudna :
30 Do bhrìgh gur aon Dia, a dh'fhìr-
eanaicheas an timchioll - ghearradh o

chreidimh, agus an neo-thimchioll-ghearradh tre chreidimh.

31 Am bheil sinn uime sin a' cur an lagha ann an neo-bhrìgh tre an chreidimh? Nar léigeadh Dia[b]: ach tha sinn a' daingneachadh an lagha.

## CAIB. IV.

1 *Mheasadh creidimh Abrahaim dha mar fhìreantachd,* 10 *mu-n do thimchioll-ghearradh e.* 13 *Tre chreidimh a mhàin shealbhaich e féin agus a shliochd an gealladh.* 16 *Is e Abraham athair nan uile dhaoine a tha 'creidsinn.* 24 *Bithidh ar creidimh-ne mar an ceudna air a mheas dhuinn mar fhìreantachd.*

CIOD ma ta a their sinn a fhuair ar n-athair[f] Abraham a réir na feòla?

2 Oir ma dh'fhìreanaicheadh Abraham le oibribh, tha aobhar uaill aige, ach cha-n ann a thaobh Dhé.

3 Oir ciod a tha an sgrìobtuir ag ràdh? Chreid Abraham Dia, agus mheasadh sin da mar[1] fhìreantachd[i].

4 A nis do'n ti a ni obair cha-n ann mar ghean-maith a mheasar an tuarasdal[k], ach mar fhiachaibh.

5 Ach do'n ti nach dean obair, ach a tha 'creidsinn anns an ti a dh'fhìreanaicheas an duine mi-dhiadhaidh, measar a chreidimh mar fhìreantachd[m].

6 Amhuil mar tha Daibhidh a' cur an céill beannachadh an duine sin d'am meas Dia fìreantachd as eugmhais oibre, *ag ràdh*,

7 Is beannaichte iadsan a fhuair maitheanas 'n an euceirtibh[o], agus aig am bheil am peacaidhean air am folach.

8 Is beannaichte an ti nach cuir an Tighearna peacadh as a leth.

9 Am bheil ma ta am beannachadh so '*teachd* air an timchioll-ghearradh *a mhàin*, no mar an ceudna air an neo-thimchioll-ghearradh? Oir tha sinn ag ràdh gu-n do mheasadh creidimh do Abraham mar fhìreantachd.

10 Cionnus ma ta a mheasadh *dha* e? An ann an uair a bha e 's an timchioll-ghearradh, no 's an neo-thimchioll-ghearradh? Cha-n ann 's an timchioll-ghearradh, ach 's an neo-thimchioll-ghearradh.

11 Agus fhuair e comharadh an timchioll-ghearraidh[t], seula fìreantachd a' chreidimh a bha aige 's an neo-thimchioll-ghearradh, chum gu-m bitheadh e 'n a athair aca-san uile 's an neo-thimchioll-ghearradh[v] a tha 'creidsinn, chum gu-m bitheadh fìreantachd air a meas dhoibh-san mar an ceudna:

12 Agus 'n a athair an timchioll-ghearraidh dhoibh-san nach 'eil a mhàin de'n timchioll-ghearradh, ach mar an ceudna a tha 'g imeachd ann an ceumaibh creidimh ar n-athar Abrahaim, a bha aige 's an neo-thimchioll-ghearradh.

13 Oir cha b'ann tre'n lagh a thugadh an gealladh do Abraham no d'a shìol, Gu-m bitheadh e 'n a oighre air an t-saoghal[a], ach tre fhìreantachd a' chreidimh.

14 Oir ma *tha* iadsan a bhuineas do'n lagh 'n an oighreachaibh[c], tha creidimh air a dheanamh dìomhain, agus an gealladh gun bhrìgh:

15 A chionn gu bheil an lagh ag oibreachadh feirge[d]: oir far nach 'eil lagh, cha-n 'eil *an sin* briseadh lagha[e].

16 Uime sin is ann o chreidimh a tha 'n *oighreachd*, ionnus gu-m *bitheadh* i tre ghras: chum gu-m bitheadh an gealladh daingean do'n t-sìol uile, cha-n ann a mhàin dhoibh-san a bhuineas do'n lagh, ach mar an ceudna dhoibh-san a bhuineas do chreidimh Abrahaim, neach a's e ar n-athair-ne uile,

17 (A réir mar tha e sgrìobhta, Dh'orduich mi thu a'd' athair mhòran chinneach[g],) 'n a làthair-san anns an do chreid e, eadhon Dia, a tha 'beothachadh nam marbh[h], agus *a tha* 'gairm nan nithe sin nach 'eil idir ann mar gu-m bitheadh iad ann[j]:

18 Neach an aghaidh dòchais a chreid ann an dòchas, a chum gu-m bitheadh e 'n a athair mhòran chinneach; a réir mar a dùbhradh, Mar so bithidh do shliochd[l].

19 Agus air dha gun bhi anmhunn ann an creidimh, cha do chuir e 'an suim gu robh a chorp féin a nis marbh, air dha 'bhi timchioll ceud bliadhna dh'aois, no mairbhe bronn Shara[n]:

20 Agus cha do chuir e 'an amharus gealladh Dhé le mi-chreidimh; ach bha e làidir ann an creidimh, a' toirt glòire do Dhia:

21 Agus bha làn-chinnt aige, an ti a thug an gealladh, gur comasach e air a choimhlionadh[p].

22 Agus uime sin mheasadh so dha mar fhìreantachd.

23 A nis cha b'ann air a shon-san a mhàin[q] a sgrìobhadh, gu-n do mheasadh so dha;

24 Ach air ar son-ne mar an ceudna d'am measar e, ma chreideas sinn annsan a thog suas Iosa ar Tighearn' o na mairbh[r],

25 A thugadh thairis air son ar cionta[s], agus a thogadh suas a rìs air son ar fìreanachaidh[u].

## CAIB. V.

1 *Air dhuinn a bhi air ar saoradh o chionta peacaidh tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia, agus gairdeachas ann an dòchas:* 8 *do bhrìgh gu-n d'fhuair sinn réite tre fhuil Chriosd, an uair bu naimhde sinn, is mò gu mòr na sin a shaorar sinn a nis air dhuinn an réite fhaotainn.*

UIME sin air dhuinn a bhi air ar fìreanachadh tre chreidimh, tha sìth againn ri Dia[w], tre an Tighearn Iosa Criosd:

2 Tre'm bheil againn mar an ceudna slighe gu dol a steach tre chreidimh chum

B.C. 60.
[a] Gen. 17. 4
[b] Eabh. 10. 15, 16
[c] Gal. 3. 18
[d] caib. 5. 20
[e] caib. 5. 13
[f] Mat. 3. 9
[g] Gen. 17. 5
[h] Eph. 2. 1-5
[1] no, *chum.*
[i] Gen. 15. 6
[j] 1 Cor. 1. 28
1 Pead. 2. 10
[k] caib. 11. 6
[l] Gen. 15. 5
[m] Hab. 2. 4
[n] Eabh. 11. 11
[o] Salm 32. 1, 2
[p] Gen. 18. 14
Luc. 1. 37, 45
Eabh. 11. 19
[q] caib. 15. 4
1 Cor. 10. 11
[r] Marc. 16. 16
Eoin 3. 14-16
[s] Isa. 53. 5, 6
2 Cor. 5. 21
Eabh. 9. 28
[t] Gen. 17. 10, 11
[u] 1 Cor. 15. 17
1 Pead. 1. 21
[v] Luc. 19. 9
Eoin 8. 33, &c.
Gal. 3. 7, 29
[w] Isa. 32. 17
Eph. 2. 14

a' ghràis so anns am bheil sinn 'n ar seas-
amh[b], agus tha sinn a' deanamh gaird-
eachais ann an dòchas glòire Dhé[c].
3 Agus cha-n e *so* a mhàin, ach tha
sinn mar an ceudna a' deanamh uaill ann
an trioblaidibh[d], do bhrìgh gu bheil fios
againn gu-n oibrich trioblaid foighidinn ;
4 Agus foighidinn, dearbhadh ; agus
dearbhadh, dòchas :
5 Agus cha nàraich an dòchas[f], do
bhrìgh gu bheil gràdh Dhé air a dhòrt-
adh a mach ann ar cridheachaibh, tre
an Spiorad Naomh a thugadh dhuinn[g].
6 Oir air dhuinn a bhi fathast gun
neart, ann an àm iomchuidh[i] bhàsaich
Criosd air son nan *daoine* neo-dhiadhaidh.
7 Oir is gann a dh'fhuilingeas duine
bàs air son duine chothromaich ; ach
theagamh gu-m bitheadh aig neach éigin
de mhisnich eadhon bàs fhulang air son
duine mhaith.
8 Ach tha Dia a' moladh a ghràidh
féin duinne, do bhrìgh an uair a bha sinn
fathast 'n ar peacaich[l] gu-n d'fhuiling
Criosd bàs air ar son.
9 Is mò gu mòr uime sin, air dhuinn a
nis a bhi air ar fìreanachadh tre 'fhuil[m],
a shaorar trìdsan o fheirg sinn[n].
10 Oir ma 's e air dhuinn a bhi 'n ar
naimhdibh, gu-n d' rinneadh réidh ri Dia
sinn tre bhàs a Mhic[o]; is mò gu mòr, air
dhuinn a bhi air ar deanamh réidh, a
shaorar tre a bheatha sinn[q].
11 Agus cha-n e mhàin *sin*, ach tha
sinn a' deanamh gairdeachais ann an
Dia[s], tre ar Tighearn' Iosa Criosd, tre
an d'fhuair sinn a nis an réite.
12 Uime sin mar a thàinig peacadh a
steach do'n t-saoghal tre aon duine[t],
agus bàs tre'n pheacadh ; mar sin mar an
ceudna thàinig bàs air na h-uile dhaoin-
ibh, do bhrìgh gu-n do pheacaich iad
uile.
13 Oir gus an lagh, bha peacadh anns
an t-saoghal : ach cha chuirear peacadh
á leth *dhaoine* far nach 'eil lagh[z].
14 Gidheadh, rìoghaich am bàs[a] o
Adhamh gu Maois, eadhon thar an dream
nach do pheacaich a réir coslais eas-
umhlachd Adhaimh, neach a's e samhladh
an ti ud a bha ri teachd[c]:
15 Ach cha-n ann mar an cionta, a tha'n
saor-thiodhlac. Oir ma fhuair mòran bàs
tre chionta aoin, is mò gu mòr na sin a
*tha* gràs Dhé[e], agus an tiodhlac troimh
ghràs *a tha* tre aon duine, Iosa Criosd,
pailt do mhòran[f].
16 Agus cha-n ann mar tre aon duine
a pheacaich, *mar sin* a tha an tabhartas :
oir *bha* am breitheanas tre aon *chionta*,
chum ditidh : ach *tha* an saor-thabhartas
o mhòran euceartan[h] chum fìreanach-
aidh.
17 Oir ma's e as tre chionta aon *duine*,
gu-n do rìoghaich am bàs tre aon, is mò
gu mòr na sin a rìoghaicheas iadsan, a
gheibh pailteas gràis[j], agus tabhartais

B.C. 60.

[a] caib. 6. 23; Tais. 5. 9, 10
[b] Eoin 14. 6
[c] Eabh. 3. 6
[d] Mat. 5. 11, 12; Seum. 1. 2, 12
[e] Eoin 12. 32; 1 Tim. 2. 4-6
[f] Phil. 1. 20
[g] Eph. 1. 13, 14; Gal. 4. 6
[h] caib. 7. 8-13; Eoin 15. 22; Gal. 3. 19
[i] Gal. 4. 4
[j] Eoin 10. 10; 1 Tim. 1. 14
[k] Eoin 1. 17
[l] Eoin 15. 13; 1 Pead. 3. 18; 1 Eoin 3. 16
[m] Eabh. 9. 14, 22
[n] 1 Tes. 1. 10
[o] 2 Cor. 5. 18, 19
[p] caib. 3. 8
[q] Eoin 14. 19; Eabh. 7. 25
[r] rann. 6-11; Col. 3. 3; 1 Pead. 2. 24
[s] Isa. 61. 10; Hab. 3. 18
[t] Gen. 3. 6, 10
[u] 1 Cor. 15. 29
[v] Col. 2. 12; 1 Pead. 3. 21
[1] *tre ar baisteadh chum a bhàissan.*
[w] caib. 8. 11; 2 Cor. 13. 4
[x] Mat. 28. 2, 3
[y] Gal. 6. 15; Eph. 4. 22-24; 1 Eoin 2. 6
[z] caib. 4. 15; 1 Eoin 3. 4
[a] Eabh. 9. 27
[b] Phil. 3. 10
[c] 1 Cor. 15. 22, 45
[d] Col. 2. 11
[e] Eph. 2. 8
[f] Isa. 53. 11; Mat. 20. 28; 1 Eoin 2. 2
[g] Tais. 1. 18
[h] Isa. 1. 18
[i] Eabh. 9. 28
[j] Eoin 10. 10

na fìreantachd[a], ann am beatha tre aon,
*eadhon* Iosa Criosd.
18 Uime sin mar tre chionta aon *duine*
*a thàinig breitheanas* air na h-uile dhaoin-
ibh chum dìtidh, is amhuil sin mar an
ceudna tre fhìreantachd aoin, *a thàinig*
*an saor-thiodhlac* air na h-uile dhaoinibh
chum fìreanachaidh na beatha[e].
19 Oir mar tre eas-umhlachd aon duine
a rinneadh mòran 'n am peacaich, is
amhuil sin tre ùmhlachd aon *duine* a
nithear mòran 'n am fìreanaibh.
20 Ach thàinig an lagh a steach, a chum
gu meudaichteadh an cionta[h]: ach far an
do mheudaicheadh am peacadh, bu ro
mhò a mheudaicheadh gràs[j]:
21 Chum as mar a rìoghaich am peac-
adh chum bàis, mar sin gu-n rìoghaich-
eadh gràs tre fhìreantachd[k] chum na
beatha maireannaich, tre Iosa Criosd an
Tighearna.

## CAIB. VI.

*1 Cha-n fheud sinn ar beatha a chaitheadh ann am peacadh ; oir tha sinn marbh dha mar tha 'm baisteadh a' dearbhadh. 12 Na bitheadh rìoghachadh aig a' pheacadh na's mò, 18 do bhrìgh gu-n d'thug sinn sinn féin thairis do sheirbhis na fìreantachd.*

CIOD ma ta a their sinn? Am buan-
aich sinn anns a' pheacadh[p], chum
gu meudaichear gràs ?
2 Nar leigeadh Dia : cionnus a dh'fheud-
as sinne a tha marbh do an pheacadh[r], ar
beatha a chaitheadh na's faide ann ?
3 Nach 'eil fhios agaibh, a' mheud
againn as a bhaisteadh ann an Iosa
Criosd, gu-n do bhaisteadh chum a bhàis
sinn[u]?
4 Air an aobhar sin dh'adhlaiceadh sinn
maille[v] ris tre'n bhaisteadh chum bàis[1]:
ionnus mar a thogadh Criosd suas o na
mairbh[w] le glòir an Athar[x], mar sin gu-n
gluaiseamaid-ne mar an ceudna ann an
nuadhachd beatha[y].
5 Oir ma chaidh ar suidheachadh mar-
aon ann an coslas a bhàis[b], bithidh sinn
mar an ceudna *air ar suidheachadh ann*
*an coslas* 'aiseirigh.
6 Air fhios so a bhi againn, gu bheil ar
seann duine air a cheusadh maille *ris*,
ionnus gu-m bitheadh corp a' pheacaidh
air a sgrios[d], chum á so suas nach dean-
amaid seirbhis do an pheacadh.
7 Oir an ti a fhuair bàs, rinneadh saor
e o an pheacadh.
8 A nis ma fhuair sinn bàs maille ri
Criosd, tha sinn a' creidsinn gu-m bi sinn
beò maille ris mar an ceudna :
9 Air dhuinn fios a bhi againn air do
Chriosd éirigh o na mairbh[g], nach bàsaich
e na's mò ; cha-n 'eil tighearnas aig a'
bhàs na's mò air.
10 Oir a mheud 's gu-n d' fhuair e bàs,
is ann do an pheacadh a fhuair e bàs aon
uair[i] *a mhàin* : ach a mheud 's gu bheil e
beò, is ann do Dhia a tha e beò.

11 Mar sin mar an ceudna measaibh-se
gu bheil sibh féin gu deimhin marbh do
an pheacadh[b], ach beò do Dhia tre Iosa
Criosd ar Tighearna[c].
12 Air an aobhar sin na rìoghaicheadh
am peacadh ann 'ur corp bàsmhor[d], air
chor as gu-n tugadh sibh ùmhlachd dha
'n a ana-miannaibh.
13 Agus na tugaibh 'ur buill 'n an
armaibh euceirt do an pheacadh[f]: ach
thugaibh sibh féin do Dhia[g], mar dhream
a tha beò o na mairbh, agus 'ur buill
'n an armaibh fìreantachd do Dhia.
14 Oir cha bhi aig a' pheacadh tigh-
earnas oirbh: oir cha-n 'eil sibh fo an
lagh, ach fo ghràs[j].
15 Ciod uime sin? am peacaich sinn,
do bhrìgh nach 'eil sinn fo an lagh, ach
fo ghràs? Nar leigeadh Dia.
16 Nach 'eil fhios agaibh, an ti d'an
toir sibh sibh féin mar sheirbhisich chum
ùmhlachd, gur seirbhisich sibh do'n ti
d'an dean sibh ùmhlachd[m]; ma's ann do
an pheacadh chum bàis, no do ùmhlachd
chum fìreantachd?
17 Ach buidheachas do Dhia, an déigh
dhuibh a bhi 'n 'ur seirbhisich do an
pheacadh, gu-n d' thug sibh o 'ur cridhe
ùmhlachd do'n chumadh teagaisg sin
d'an d' thugadh sibh thairis.
18 Air dhuibh ma ta 'bhi air 'ur dean-
amh saor o an pheacadh[p], rinn sibh
seirbhis do an fhìreantachd.
19 Tha mi 'labhairt mar dhuine, air son
anmhuinneachd 'ur feòla-se: oir mar a
thug sibh 'ur buill mar sheirbhisich do
neòghloine, agus do euceart chum euceirt,
amhuil sin a nis thugaibh 'ur buill mar
sheirbhisich do an fhìreantachd, chum
naomhachd.
20 Oir an uair a bha sibh 'n 'ur seirbhis-
ich do an pheacadh, bha sibh saor o an
fhìreantachd.
21 Air an aobhar sin ciod an toradh a
bha agaibh an sin anns na nithibh sin[r], a
tha nis a' cur nàire oirbh? oir is e crìoch
nan nithe sin am bàs[s].
22 Ach a nis air dhuibh a bhi saor o an
pheacadh, agus 'n 'ur seirbhisich do Dhia,
tha 'ur toradh agaibh chum naomhachd,
agus a' chrìoch a' bheatha mhaireannach.
23 Oir is e tuarasdal a' pheacaidh am
bàs[u]: ach is e saor-thiodhlac Dhé a'
bheatha mhaireannach[v], tre Iosa Criosd
ar Tighearna[w].

## CAIB. VII.

1 *Cha-n 'eil aig an lagh cumhachd os ceann duine na's faide na's beò e.* 4 *Ach tha sinne marbh do'n lagh;* 7 *gidheadh cha-n 'eil an lagh 'n a pheacadh,* 12 *ach naomh, ceart, agus maith, &c.*

NACH 'eil fhios agaibh, a bhràithre,
(oir is ann riu-san d'an aithne an
lagh a tha mi 'labhairt,) gu bheil tigh-
earnas aig an lagh air duine, am fad is
beò e?

B.C. 60.

[a] 1 Cor. 7. 39
[b] rann 2
[c] Gal. 2. 19
[d] Salm 19. 13
119. 133
[e] Mat. 5. 32
[f] Col. 3. 5
[g] caib. 12. 1
[h] Gal. 5. 18
[i] Gal. 5. 22
[j] caib. 7. 4-11
8. 2
[k] caib. 8. 8, 9
[l] caib. 6. 21
[m] Eoin 8. 34
2 Pead. 2. 19
[n] caib. 3. 20
[o] Ecs. 20. 17
[p] Eoin 8. 32
[q] Ecs. 20. 11, &c.
[r] caib. 7. 5
[s] caib. 1. 32
Seum. 1. 15
[t] Salm 19. 7-9
[u] Gen. 2. 17
[v] caib. 5. 17, 21
[w] 1 Pead. 1. 4
[x] 2 Ri. 17. 17

2 Oir a' bhean a tha pòsda ri fear[a], tha
i ceangailte leis an lagh r'a fear am fad
is beò e: ach ma gheibh a fear bàs, tha i
fuasgailte o lagh a fir.
3 Uime sin am feadh is beò a fear, ma
phòsar i ri fear eile[e], goirear ban-adhalt-
ranach dhi: ach ma gheibh a fear bàs,
tha i saor o'n lagh sin, air chor as nach
ban-adhaltranach i, ged robh i aig fear eile.
4 Air an aobhar sin, mo bhràithre, tha
sibhse mar an ceudna marbh do'n lagh[h]
tre chorp Chriosd; ionnus gu-m bitheadh
sibh pòsda ri fear eile, *eadhon* ris-san a
thogadh o na mairbh, chum gu-n tug-
amaid toradh a mach do Dhia[i].
5 Oir an uair a bha sinn 's an fheòil[k],
bha miannan nam peacaidhean, tre'n
lagh, ag oibreachadh ann ar buill, chum
toradh a thoirt a mach gu bàs[l].
6 Ach a nis tha sinn air ar deanamh saor
o'n lagh, air dha sin a bhi marbh leis an
do chumadh sinn; chum gu-n deanamaid
seirbhis ann an nuadhachd spioraid, agus
cha-n *ann* ann an aosmhoireachd na lit-
reach.
7 Ciod uime sin a their sinn? am bheil
an lagh 'n a pheacadh? Nar leigeadh
Dia. Ni h-eadh, cha b'aithne dhomh
peacadh, ach tre'n lagh[n]: oir cha bhith-
eadh eòlas agam air sannt, mur abradh
an lagh, Na sanntaich[o].
8 Ach air do'n pheacadh fàth a ghlac-
adh tre an àithne, dh'oibrich e annam
gach uile ghnè an-tograidh: oir as eug-
mhais an lagha *bha* am peacadh marbh.
9 Oir bha mise beò as eugmhais an lagha
uair-éigin: ach air teachd do'n àithne,
dh'ath-bheothaich am peacadh, agus
fhuair mise bàs.
10 Agus an àithne a *dh'orduicheadh*
chum beatha[q], fhuaradh dhomh-sa chum
bàis i.
11 Oir air do'n pheacadh fàth a ghlac-
adh tre an àithne, mheall e mi, agus le
sin mharbh e mi.
12 Air an aobhar sin *tha* an lagh
naomh[t]; agus *tha* an àithne naomh, agus
cothromach, agus maith.
13 Uime sin an d' rinneadh an ni sin a
bha maith, 'n a bhàs domh-sa? Nar leig-
eadh Dia. Ach *rinneadh* am peacadh
*mar sin*, chum gu-m faicteadh gur peacadh
e, ag oibreachadh bàis annam-sa, leis an
ni sin a tha maith: chum tre'n àithne
gu-m fàsadh am peacadh ro pheacach.
14 Oir tha fhios againn gu bheil an
lagh spioradail: ach tha mise feòlmhor,
air mo reic fo 'n pheacadh[x].
15 Oir an ni a tha mi 'deanamh, cha
taitneach leam e: oir an ni a b'àill leam,
cha-n e a tha mi a' deanamh; ach an ni
a's fuathach leam, is e sin a tha mi a'
deanamh.
16 Uime sin ma tha mi 'deanamh an ni
nach b'àill leam, tha mi 'g aontachadh
leis an lagh, gu bheil e maith.
17 A nis ma ta cha mhise na's mò a tha

'deanamh so, ach am peacadh a tha 'gabhail còmhnuidh annam.

18 Oir tha fhios agam, annam-sa, (sin ri ràdh, ann am fheòil,) nach 'eil maith sam bith a' gabhail còmhnuidh[b]: oir tha an toil a làthair maille rium, ach *dòigh sam bith* chum maith a dheanamh cha-n 'eil mi 'faotainn :

19 Oir cha-n 'eil mi 'deanamh a' mhaith 'bu mhiann leam[d]: ach an t-olc nach b'àill leam, is e sin a tha mi a' deanamh.

20 A nis ma tha mi a' deanamh an ni nach b'àill leam, cha mhise na's mò a tha 'deanamh so, ach am peacadh a tha 'gabhail còmhnuidh annam.

21 Uime sin tha mi 'faotainn lagha, 'n uair a b'àill leam am maith a dheanamh, gu bheil an t-olc a làthair agam.

22 Oir tha tlachd agam ann an lagh Dhé[f], a réir an duine an taobh a stigh[g]:

23 Ach tha mi 'faicinn lagha eile a'm' bhuill[h], a' cogadh an aghaidh lagha m'inntinn, agus 'g am thoirt 'am bruid do lagh a' pheacaidh[j], a tha ann am bhuill.

24 Och is duine truagh mi[k]! cò shaoras mi o chorp a' bhàis so[l]?

25 Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia[m], tre Iosa Criosd ar Tighearna. Uime sin, tha mise féin leis an inntinn a' deanamh seirbhis do lagh Dhé ; ach leis an fheòil do lagh a' pheacaidh.

## CAIB. VIII.

1 *Tha iadsan a tha ann an Criosd, agus a' caitheadh am beatha a réir an Spioraid, saor o dhìteadh.* 5 *Ciod an cron a thig o'n fheòil,* 14 *agus ciod am maith a thig o'n Spiorad;* 17 *agus ciod e 'bhi 'n ar cloinn do Dhia;* 19 *dream aig am bheil, roimh na h-uile nithe, déidh air an saorsa, &c.*

AIR an aobhar sin cha-n 'eil a nis dìteadh sam bith do'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd[v], a tha 'gluasad cha-n ann a réir na feòla[w], ach a réir an Spioraid.

2 Oir shaor lagh Spioraid na beatha[y], ann an Iosa Criosd, mise o lagh a' pheacaidh agus a' bhàis[z].

3 Oir an ni nach robh 'an comas do'n lagh a dheanamh[a], do bhrìgh gu robh e anmhunn tre an fheòil[b], aig cur a Mhic féin do Dhia ann an coslas feòla peacaich[c], agus *'n a ìobairt* air son peacaidh, dhìt e am peacadh 's an fheòil :

4 Chum gu-m bitheadh fìreantachd an lagha air a coimhlionadh annainne, a tha 'gluasad cha-n ann a réir na feòla, ach a réir an Spioraid.

5 Oir an dream a tha a réir na feòla, tha an aire air na nithibh sin a bhuineas do'n fheòil[e]; ach an dream a tha a réir an Spioraid, air na nithibh sin a bhuineas do'n Spiorad[g].

6 Oir an inntinn fheòlmhor is bàs i[i]; ach an inntinn spioradail is beatha agus sìth i :

7 Do bhrìgh gur naimhdeas an inntinn

B.C. 60.

a 1 Eoin 2. 15, 16
b Gen. 6. 5
c 1 Cor. 6. 19 Gal. 4. 6
d Gal. 5. 17
e 2 Cor. 4. 14
f Salm 1. 2 119. 97-104
g 2 Cor. 4. 16 1 Pead. 3. 4
h caib. 6. 13, 19 Gal. 5. 17-24
i caib. 6. 2, 15
j Salm 142. 7
k Salm 38. 2, 10 77. 3-9
l caib. 6. 6
m 1 Cor. 15. 57
n Gal. 5. 24 Col. 3. 5-8
o Gal. 5. 18
p 2 Tim. 1. 7 1 Eoin 4. 18
q 1 Cor. 2. 12 Gal. 4. 5-7
r Marc. 14. 36
s 2 Cor. 1. 22 1 Eoin 4. 13
t 1 Pead. 1. 3, 4
u Phil. 1. 29 2 Tim. 2. 10-12
v Eoin 3. 18
w Gal. 5. 16
x 2 Cor. 4. 17, 18 1 Pead. 4. 13
y 2 Cor. 3. 6
z caib. 6. 18, 22
a Gnio. 13. 39 Eabh. 7. 18, 19
b caib. 7. 5-11
c Gal. 3. 13
d 2 Pead. 3. 13
e Eoin 3. 6 Phil. 3. 19
f 2 Cor. 5. 5 Eph. 1. 14
g Gal. 5. 22, 23
h 2 Cor. 5. 2-4
i Gal. 6. 8
j Eph. 4. 30
k Eabh. 6. 18, 19

fheòlmhor an aghaidh Dhé[a]: oir cha-n 'eil i ùmhal do lagh Dhé, agus cha mhò a tha e 'an comas di 'bhi.

8 Uime sin cha-n urrainn iadsan a tha 's an fheòil Dia a thoileachadh.

9 Ach cha-n 'eil sibhse 's an fheòil, ach 's an Spiorad, ma tha Spiorad Dhé a' gabhail còmhnuidh annaibh[c]. A nis mur 'eil Spiorad Chriosd aig neach, cha bhuin e dha.

10 Agus ma *tha* Criosd annaibh, *tha* 'n corp marbh gu deimhin a thaobh peacaidh ; ach is beatha an Spiorad a thaobh fìreantachd.

11 Ach ma tha Spiorad an ti a thog Iosa o na mairbh a' gabhail còmhnuidh annaibh, an ti a thog Criosd o na mairbh[e], beothaichidh e mar an ceudna 'ur cuirp bhàsmhor-se, tre a Spiorad-san a tha 'chòmhnuidh annaibh.

12 Uime sin, a bhràithre, tha sinn fo fhiachaibh, cha-n ann do'n fheòil[i], chum ar beatha a chaitheadh a réir na feòla.

13 Oir ma chaitheas sibh 'ur beatha a réir na feòla, gheibh sibh bàs : ach ma mharbhas sibh tre'n Spiorad gniomhara na collainn[n], bithidh sibh beò.

14 Oir a' mheud 's a tha air an treòrachadh le Spiorad Dhé[o], is iad mic Dhé.

15 Oir cha d'fhuair sibh spiorad na daorsa a rìs chum eagail[p]; ach fhuair sibh Spiorad na h-uchd-mhacachd[q], tre an glaodh sinn, Abba, Athair[r].

16 Tha an Spiorad féin a' deanamh fianuis maille r'ar spiorad-ne[s], gur sinn clann Dhé :

17 Agus ma's clann, is oighreachan[t]; oighreachan air Dia, agus comh-oighreachan maille ri Criosd : ma 's e as gu-m fuiling sinn maille ris[u], chum gu-n glòraichear sinn maille ris mar an ceudna.

18 Oir tha mi a' meas nach airidh fulangais na h-aimsir a tha làthair a bhi air *an coimhmeas* ris a' ghlòir a tha gu bhi air a foillseachadh annainn[x].

19 Oir tha dùil dhùrachdach a' chruthachaidh a' feitheamh ri foillseachadh cloinne Dhé.

20 Oir chuireadh an cruthachadh fo dhìomhanas, cha-n ann le 'thoil, ach trìdsan a chuir fo dhìomhanas e ;

21 Ann an dòchas gu-n saorar an cruthachadh féin fòs o dhaorsa na truaillidheachd[d], gu saorsa ghlòrmhor cloinne Dhé.

22 Oir tha fhios againn gu bheil an cruthachadh uile ag osnaich, agus ann am péin gu léir, mar mhnaoi ri saothair, gus an t-àm so :

23 Agus cha-n *e so* a mhàin, ach sinn féin mar an ceudna, aig am bheil ceud thoradh an Spioraid[f], tha eadhon sinne ag osnaich annainn féin[h], a' feitheamh ris an uchd-mhacachd, *eadhon* saorsa ar cuirp[j].

24 Oir is ann le dòchas a shaorar sinn[k]: ach dòchas a chithear, cha dòchas e : oir

an ni a tha an duine 'faicinn, c'ar son a
bhitheas dòchas aige ris?
25 Ach ma tha dòchas againn ris an
ni nach 'eil sinn a' faicinn, feithidh sinn
gu foighidneach ris.
26 Tha an Spiorad féin mar an ceudna
a' deanamh còmhnaidh le ar n-anmhuinn-
eachd[a]: oir cha-n aithne dhuinn ciod a
ghuidheamaid mar bu chòir dhuinn; ach
tha an Spiorad féin a' deanamh eadar-
ghuidhe air ar son le osnaibh do-labh-
airt.
27 Agus is aithne dhasan a tha 'ranns-
achadh nan cridheachan[b] ciod i inntinn
an Spioraid, do bhrìgh gu bheil e a' dean-
amh eadar-ghuidhe air son nan naomh
a réir *toile* Dhé[d].
28 Agus tha fhios againn gu-n comh-
oibrich na h-uile nithe chum maith[h],
do'n dream aig am bheil gràdh do Dhia,
*eadhon* dhoibh-san a ghairmeadh a réir *a*
rùin.
29 Oir an dream a roimh-aithnich e[n],
roimh-orduich e iad mar an ceudna *chum*
*bhi* comh-chosmhuil ri ìomhaigh a Mhic[p],
chum gu-m bitheadh esan 'n a cheud-ghin
am measg mòran bhràithrean.
30 Agus an dream a roimh-orduich e,
ghairm e iad mar an ceudna[s]: agus an
dream a ghairm e, dh'fhìreanaich e mar
an ceudna[u]: agus an dream a dh'fhìrean-
aich e, ghlòraich e mar an ceudna[v].
31 Ciod uime sin a their sinn ris na
nithibh sin? Ma tha Dia leinn[x], cò
*dh'fheudas a bhi* 'n ar n-aghaidh?
32 An ti nach do chaomhain a Mhac
féin[z], ach a thug thairis e air ar son-ne
uile, cionnus maille ris-san nach toir e
mar an ceudna dhuinn gu saor na h-uile
nithe?
33 Cò chuireas coire sam bith á leth
dhaoine taghta Dhé[b]? *Is e* Dia a dh'fhìr-
eanaicheas[c].
34 Cò dhìteas? *Is e* Criosd a fhuair
bàs, seadh tuilleadh fòs, a dh'éirich a rìs,
agus a tha air deas làimh Dhé[d], neach a
tha mar an ceudna a' deanamh eadar-
ghuidhe air ar son[e].
35 Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd?
*an dean* trioblaid, no àmhghar, no geur-
leanmhuinn, no gorta, no lomnochduidh,
no cunnart, no claidheamh?
36 (A réir mar tha e sgrìobhta[h], Air do
shon-sa mharbhadh sinn ré an là; mheas-
adh sinn mar chaoraich chum marbh-
aidh.)
37 Ni h-eadh, ach anns na nithibh
sin uile tha sinn a' toirt tuilleadh agus
buaidh[j], trìd-san a ghràdhaich sinn[k].
38 Oir tha dearbh-bheachd agam, nach
bi bàs, no beatha, no aingil, no uachd-
aranachda, no cumhachda, no nithe a
tha làthair, no nithe a tha ri teachd,
39 No àirde, no doimhne, no creutair
sam bith eile, comasach air sinne a sgaradh
o ghràdh Dhé a tha ann an Iosa Criosd
ar Tighearna[m].



B.C. 60.

[a] Mat. 20. 22 Seum. 4. 3
[b] Ier. 17. 10 Tais. 2. 23
[c] Ecs. 32. 32
[d] 1 Eoin 5. 14
[e] Ecs. 4. 22
[f] Ecs. 14. 19 24. 16 40. 34
[g] Ecs. 24. 7, 8
[h] Eabh. 12. 6-12
[i] Ecs. xx. Salm 147. 19
[j] Eabh. 9. 1, 10
[k] Eph. 2. 12
[l] caib. 11. 28
[m] Luc. 3. 23, &c.
[n] 1 Pead. 1. 2
[o] Eoin 1. 1
[p] 1 Eoin 3. 2
[q] Isa. 55. 11
[r] caib. 2. 28, 29
[s] Eabh. 9. 15
[t] Gen. 21. 12
[u] 1 Cor. 6. 11
[v] Eoin 17. 22
[w] Gal. 4. 28
[x] Salm 118. 6
[y] Gen. 18. 10, 14
[z] caib. 5. 6-10
[a] Gen. 25. 21, 23
[b] Isa. 50. 8, 9
[c] caib. 3. 26 Tais. 12. 10, 11
[d] Eabh. 12. 2
[e] Eabh. 7. 25
[f] Mal. 1. 2, 3
[g] Deut. 32. 4
[h] Salm 44. 22
[i] Ecs. 33. 19
[j] 1 Cor. 15. 57
[k] Iud. 24 Tais. 12. 11
[l] Ecs. 9. 16
[m] Eoin 10. 28

## CAIB. IX.

1 *Tha Pòl doilich air son nan Iudhach.* 7 *Cha b'iad sliochd Abrahaim uile clann a' gheallaidh.* 18 *Tha Dia a' deanamh tròcair air an dream a's toil leis.* 21 *Feudaidh an cumadair an ni a's àill leis a dheanamh ris a' chrèadh.*

THA mi a' labhairt na fìrinn ann an
Criosd, cha-n' eil mi 'deanamh bréige,
(air bhi do m' choguis a' deanamh fianuis
domh 's an Spiorad Naomh,)
2 Gu bheil doilgheas mòr orm, agus
cràdh air mo chridhe an còmhnuidh.
3 Oir ghuidhinn mi féin a bhi dealaichte
o Chriosd[c], air son mo bhràithre, mo
luchd-dàimh a thaobh na feòla:
4 A tha 'n an Israelich; d'am *buin* an
uchd-mhacachd[e], agus a' ghlòir[f], agus
na coimhcheangail[g], agus tabhairt an
lagha[i], agus seirbhis *Dhé*[j], agus na geall-
aidhean[k];
5 D'am buin na h-aithrichean[l], agus
o'm bheil Criosd a thaobh na feòla[m], neach
is e Dia os ceann nan uile[o], beannaichte
gu sìorruidh. Amen.
6 Cha-n e gu bheil focal Dhé gun éif-
eachd[q]. Oir cha-n Israelich iadsan uile
a tha o Israel[r]:
7 Agus ni mò do bhrìgh gur sliochd do
Abraham iad, *a tha iad* uile 'n an cloinn:
ach, Ann an Isaac ainmichear do shìol[t].
8 Is e sin ri 'ràdh, Cha-n iad clann
na feòla clann Dhé: ach is iad clann a'
gheallaidh a mheasar mar shìol[w].
9 Oir *is* e so focal a' gheallaidh, A réir
an ama so thig mi, agus bithidh mac aig
Sara[y].
10 Agus cha-n e mhàin *so*, ach Rebeca
mar an ceudna an uair a rinneadh torrach
i o aon[a], *eadhon* Isaac ar n-athair-ne;
11 (Oir mu-n do rugadh *na naoidheanan*,
agus mu-n d'rinn iad maith no olc, chum
gu-m bitheadh rùn Dhé a réir an taghaidh
seasmhach, cha-n ann o oibribh, ach o'n ti
a ghairmeas;)
12 A dùbhradh rithe, Ni an neach a's
sine seirbhis do'n neach a's òige.
13 A réir mar tha e sgrìobhta, Ghràdh-
aich mi Iacob[f], ach dh'fhuathaich mi
Esau.
14 Ciod a their sinn ma ta? *am bheil*
eucoir maille ri Dia[g]? Nar leigeadh Dia.
15 Oir tha e ag ràdh ri Maois, Ni mi
tròcair air an neach air an dean mi
tròcair[i], agus gabhaidh mi truas de'n
neach d'an gabh mi truas.
16 Uime sin cha-n ann o'n ti leis an
àill, no o'n ti a ruitheas, ach o Dhia a ni
tròcair.
17 Oir tha an sgrìobtuir ag radh ri Pha-
raoh[l], Is ann chum na crìche so féin a
thog mi suas thu, chum gu-m foillsichinn
mo chumhachd annad, agus chum gu-m
bitheadh m'ainm iomraideach air feadh
na talmhainn uile.
18 Uime sin ni e tròcair air an ti a's
àill leis, agus an ti a's àill leis cruaidhich-
idh e.

19 Their thu ma ta rium, C'ar son a tha e ma seadh a' faghail croin? oir cò chuir an aghaidh a thoile[a]?

20 Ni h-eadh ach, O dhuine, cò thusa a tha 'tagradh an aghaidh Dhé? An abair an ni a chumadh ris an ti a chum e[b], C'ar son a rinn thu mi mar so?

21 Nach 'eil cumhachd aig a' chreadhadair air a' chrèadh[d], ionnus gu-n deanadh e de'n aon mheall aon soitheach chum urraim, agus soitheach eile chum easurraim?

22 *Ciod* ma's e, air bhi do Dhia toileach 'fhearg a nochdadh, agus a chumhachd a dheanamh aithnichte, gu-n d' fhuiling e le mòr fhad-fhulangas[h] soithichean na feirge[i] air an ulluchadh chum sgrios:

23 Agus chum gu-n deanadh e aithnichte saoibhreas a ghlòire[k] air soithichibh na tròcair, a dh'ulluich e roimh-làimh chum glòire[l],

24 Eadhon sinne a ghairm e, cha-n e mhàin de na h-Iudhaich, ach mar an ceudna de na Cinnich[n]?

25 Mar tha e ag ràdh mar an ceudna ann an Hosea, Goiridh mi mo phobull diubh-san nach robh 'n am pobull domh[o]; agus *bean* ghràdhach dh'ise nach robh gràdhach.

26 Agus tarlaidh, anns an ionad 's an dùbhradh riu, Cha sibh mo phobull-sa[p]; an sin gu-n goirear clann an Dé bheò dhiubh.

27 Tha Esaias mar an ceudna ag éigheach mu thimchioll Israeil[s], Ged tha àireamh chloinn Israeil mar ghaineamh na fairge, is fuigheall a thèarnar.

28 Oir crìochnaichidh e an obair, agus gearraidh e goirid i ann an ceartas: do bhrìgh gu-n dean an Tighearn' obair ghoirid air an talamh[u].

29 Agus mar a thubhairt Esaias roimhe[w], Mur fàgadh Tighearna nan sluagh sìol againn, dheantadh sinn mar Shodom, agus bhitheamaid cosmhuil ri Gomorah.

30 Ciod a their sinn ma seadh? Gu-n d' ràinig na Cinnich[z], nach robh a' leantuinn fìreantachd, air fìreantachd, eadhon an fhìreantachd a tha o chreidimh[a]:

31 Ach cha do ràinig Israel, a bha 'leantuinn lagha na fìreantachd[b], air lagh na fìreantachd.

32 C'ar son? A chionn nach ann o chreidimh, ach mar gu-m b'ann o oibribh an lagha *a dh'iarr iad i*: oir thuislich iad air a' chloich-thuislidh sin[c];

33 Mar tha e sgrìobhta, Feuch, cuiream ann an Sion clach-thuislidh, agus carraig oilbheim: agus gach neach a chreideas ann-san, cha chuirear gu nàire e[g].

## CAIB. X.

1 *Tha an sgrìobtuir a' nochdadh an eadar-dhealachaidh a tha eadar fìreantachd an lagha, agus a' chreidimh;* 11 *agus nach cuirear a h-aon de na h-Iudhaich, no de na Cinnich sin uile a chreideas fo amhluadh.*

A BHRAITHREAN, is e dùrachd mo chridhe, agus m'urnuigh ri Dia air son Israeil, gu-m bitheadh iad air an tèarnadh.

2 Oir tha mi 'deanamh finauis doibh, gu bheil eud aca thaobh Dhé[c], ach cha-n ann a réir eòlais.

3 Oir air dhoibh a bhi aineolach air fìreantachd Dhé[e], agus ag iarraidh am fìreantachd féin a chur air chois[f], cha do strìochd iad do fhìreantachd Dhé.

4 Oir is e Criosd crìoch an lagha chum fìreantachd do gach neach a chreideas[g].

5 Oir tha Maois a' cur an céill na fìreantachd a tha o'n lagh, *eadhon*, An duine a ni na nithe sin, gu-m bi e beò leo[j].

6 Ach mar so tha an fhìreantachd a tha o chreidimh ag ràdh, Na abair ann do chridhe, Cò théid suas air nèamh[m]? (sin r'a ràdh a thoirt Chriosd a nuas;)

7 No, Cò théid sìos do'n doimhne? (sin r'a ràdh, a thoirt Chriosd a rìs air ais o na mairbh:)

8 Ach ciod a tha i ag ràdh? Tha 'm focal am fagus duit, ann do bheul, agus ann do chridhe: 's e sin focal a' chreidimh a tha sinne a' searmonachadh,

9 Ma dh'aidicheas tu le d' bheul an Tighearn' Iosa[q], agus ma chreideas tu ann do chridhe[r], gu-n do thog Dia o na mairbh e, gu-n saorar thu.

10 Oir is ann leis a' chridhe a chreidear chum fìreantachd, agus leis a' bheul a dh'aidichear chum slàinte.

11 Oir tha an sgrìobtuir ag ràdh, Ge b'e neach a chreideas ann-san cha nàraichear e[t].

12 Oir cha-n 'eil eadar-dhealachadh eadar an t-Iudhach agus an Greugach[v]: oir an t-aon Tighearn' a tha os ceann nan uile[x], tha e saoibhir do na h-uile a ghairmeas air.

13 Oir ge b'e neach a ghairmeas air ainm an Tighearna tèarnar e[y].

14 Ach cionnus a ghairmeas iad airsan anns nach do chreid iad? agus cionnus a chreideas iad anns an ti air nach cual' iad *iomradh*? agus cionnus a chluinneas iad gun searmonaiche?

15 Agus cionnus a ni iad searmoin, mur cuirear iad? mar tha e sgrìobhta, Cia sgiamhach cosa na muinntir sin a tha 'searmonachadh soisgeil na sìthe, a tha 'toirt sgeoil aoibhnich air nithibh maithe[d]!

16 Ach cha robh iad uile ùmhal do'n t-soisgeul[e]. Oir tha Esaias ag ràdh, A Thighearna, cò chreid ar n-aithris-ne[f]?

17 Uime sin, is ann o éisdeachd[1] a thig creidimh, agus éisdeachd tre fhocal Dhé.

18 Ach tha mi ag ràdh, Nach cual' iad? Chuala gu deimhin, chaidh am fuaim air feadh gach tìre a mach[h], agus am briathra gu iomallaibh an domhain.

19 Ach tha mi ag ràdh, Nach robh fios

B.C. 60.

a 2 Each. 20. 6; Dan. 4. 35
b Isa. 29. 16
c caib. 9. 31; Gnio. 21. 20
d Isa. 64. 8
e caib. 1. 17
f Phil. 3. 9
g Eabh. 10. 14
h Air. 14. 11, 18; 1 Pead. 3. 20
i 2 Tim. 2. 20
j Lebh. 18. 5
k Eph. 1. 18
l 1 Tes. 5. 9
m Deut. 30 12-14
n Eph. 2. 11, 18
o Hos. 2. 23
p Hos. 1. 10
q 1 Eoin 4. 2
r Gnio. 8. 37
s Isa. 10. 22, 23
t Isa. 28. 16; 49. 23
u Isa. 28. 22
v Gnio. 15. 9; Gal. 3. 28
w Isa. 1. 9
x 1 Tim. 2. 5
y Ioel 2. 32
z caib. 10. 20
a caib. 1. 17; Phil. 3. 9
b caib. 10. 2; 11. 7
c Mat. 21. 42, 44; 1 Pead. 2. 6-8
d Isa. 52. 7; Nah. 1. 15
e Gnio. 28. 24; Eabh. 4. 2
f Isa. 53. 1
g Isa. 8. 14
1 *am focal ceudna a tha air 'eadar-theangachadh 'aithris.'*
h Salm 19. 4; Mat. 28. 19; Col. 1. 6, 23

aig Israel? Air tùs, tha Maois ag ràdh, Cuiridh mi eud oirbh le *Cinneach* nach 'eil 'n an Cinneach[a], *agus* le Cinneach neo-thuigseach cuiridh mi fearg oirbh.

20 Ach tha Esaias ro dhàn, agus tha e ag ràdh, Fhuaradh mi leo-san nach d'iarr mi[c]; dh'fhoillsicheadh mi dhoibhsan nach d'fheòraich air mo shon.

21 Ach ri Israel tha e ag ràdh, Shìn mi mach mo làmhan ré an là gu h-iomlan ri pobull eas-ùmhal agus a labhras a' m' aghaidh.

## CAIB. XI.

1 *Cha do thilg Dia Israeil uile uaith.* 7 *Thaghadh cuid, ged a chruaidhicheadh a' chuid eile.* 16 *Tha dòchas mu'n ath-philleadh.* 18 *Cha-n fheud na Cinnich uaill-thàir a dheanamh orra;* 26 *oir tha gealladh gu-n tèarnar iad.*

THA mi ag ràdh ma seadh, An do thilg Dia a phobull uaith[e]? Nar leigeadh Dia. Oir is Israeleach mise féin mar an ceudna, de shliochd Abrahaim, de thréibh Bheniamin.

2 Cha do thilg Dia uaith a phobull a roimh-aithnich e[g]. Nach 'eil fhios agaibh ciod a tha an sgrìobtuir ag ràdh mu Elias? cionnus a tha e a' casaid ri Dia an aghaidh Israeil, ag ràdh[i],

3 A Thighearna, mharbh iad d'fhàidhean, agus leag iad sìos d'altairean; agus dh'fhàgadh mise a'm' aonar, agus tha iad ag iarraidh m'anama.

4 Ach ciod a tha freagradh Dhé ag ràdh ris? Dh'fhàg mi dhomh féin seachd mìle fear, nach do lùb an glùn do *dhealbh* Bhaail.

5 Agus mar sin mar an ceudna tha 's an àm so a làthair fuigheall a réir taghaidh a' ghràis[k].

6 Agus ma's ann tre ghràs[l], cha-n ann o oibribh na's mò; no cha ghràs gràs na's mo. Ach ma's ann o oibribh, cha-n ann o ghràs á sin suas: no cha-n obair á sin suas obair.

7 Ciod ma seadh? An ni sin a tha Israel ag iarraidh, cha do ràinig e air[o]; ach ràinig an taghadh air, agus chaidh a' chuid eile a [1]dhalladh[p]:

8 Mar tha e sgrìobhta, Thug Dia dhoibh spiorad suaine[q], sùilean chum nach faiceadh iad[r], agus cluasan chum nach cluinneadh iad, gus an là an diugh.

9 Agus tha Daibhidh, ag ràdh, Bitheadh am bòrd mar ribe[s], agus mar inneal-glacaidh, agus mar cheap-tuislidh, agus mar dhìol-thuarasdail dhoibh:

10 Bitheadh an sùilean air an dorchachadh, chum nach faic iad; agus cromsa an druim an còmhnuidh.

11 Tha mi ag ràdh uime sin, An do thuislich iad ionnus gu-n tuiteadh iad? Nar leigeadh Dia: ach tre an tuiteam-san tha slàinte *air teachd* chum nan Cinneach[v], chum iadsan a bhrosnuchadh gu eud.

12 Ma's e an tuiteam-san saoibhreas an domhain, agus an lughdachadh saoibhreas nan Cinneach, cia's mò na sin a *bhitheas* an lànachd?

13 Oir is ann ruibhse tha mi a' labhairt, a Chinneacha; do bhrìgh gur mi abstol nan Cinneach[b], tha mi 'toirt urraim do m' dhreuchd:

14 Ma dh'fheudas mi air chor sam bith mo chomh-fheòil a bhrosnuchadh gu eud, agus gu-n tèaruinn mi dream àraidh dhiubh.

15 Oir ma's e an tilgeadh-san air falbh réiteachadh an domhain; ciod e an athghabhail, ach beatha o na mairbh?

16 Oir ma tha an ceud-thoradh naomh[d], tha am meall *naomh* mar an ceudna: agus ma tha an fhreumh naomh, *tha* na geuga *mar sin* mar an ceudna.

17 Agus ma tha cuid de na geugaibh air am briseadh dheth, agus gu bheil thusa, a bha a'd' chrann-olaidh fiadhaich[f], air do shuidheachadh 'n am measg, agus maille riu a' faotainn comhpairt de fhrèimh agus de reamhrachd a' chroinn-olaidh;

18 Na dean uaill an aghaidh nan geug[h]: ach ma ni thu uaill 'n an aghaidh, cha tusa a dh'iomchaireas an fhreumh, ach an fhreumh thusa.

19 Their thu uime sin, Bhriseadh dheth na geugan, a chum gu-n suidhichteadh mise 'n an àite.

20 Ro mhaith; air son am mi-chreidimh bhriseadh iadsan dheth, agus tha thusa a' seasamh tre chreidimh. Na bi àrd-inntinneach, ach fo eagal[j].

21 Oir mur do chaomhain Dia na geuga nàdurra, *bitheadh eagal ort* nach caomhain e thusa na's mò.

22 Feuch uime sin maitheas agus geur-cheartas Dhé: geur-cheartas d'an taobhsan a thuit; ach do d' thaobh-sa, maitheas[m], ma bhuanaicheas tu 'n a mhaitheas; agus mur buanaich, gearrar dheth thusa mar an ceudna[n].

23 Agus suidhichear iadsan mar an ceudna, mur buanaich iad 'n am mi-chreidimh: oir tha Dia comasach air an suidheachadh a rìs.

24 Oir ma ghearradh thusa as a' chrann-olaidh a bha fiadhaich a thaobh nàduir, agus gu-n do shuidhicheadh ann an deadh chrann-olaidh thu an aghaidh nàduir; cia mòr is mò na sin a shuidhichear na *geuga* nàdurra 'n an crann-olaidh féin?

25 Oir cha b'àill leam a bhràithre, sibhse 'bhi aineolach air an run-dìomhair so, (chum nach bitheadh sibh glic 'n 'ur barail féin,) gu-n do tharladh doille[2] ann an cuid do Israel[t], gus an tig iomlaineachd nan Cinneach a steach[u].

26 Agus mar sin bithidh Israel uile air an tèarnadh: mar tha e sgrìobhta, Thig am Fear-saoraidh o Shion[w], agus tionndaidhidh e mi-dhiadhachd o Iacob:

27 Oir is e so mo choimhcheangal riu[x],

B.C. 60.
[a] Deut. 32. 21
[b] Gnio. 9. 15; Gal. 1. 16; Eph. 3. 8
[c] Isa. 65. 1, 2
[d] Lebh. 23. 10
[e] 1 Sam. 12. 22; Salm 77. 7, 8; 89. 31-37
[f] Eph. 2. 12, 13
[g] caib. 8. 29
[h] 1 Cor. 10. 12
[i] 1 Ri. 19. 10-18
[j] Phil. 2. 12
[k] caib. 9. 27
[l] caib. 4. 4, 5; Gal. 5. 4; Eph. 2. 8
[m] Eabh. 3. 6, 14; 10. 23, 38
[n] Eoin 15. 2
[o] caib. 9. 31
[1] *a chruadhachadh.*
[p] Isa. 6. 10; Marc. 6. 52
[q] Isa. 29. 10
[r] Deut. 29. 4; Isa. 6. 9
[s] Salm 69. 22, 23
[2] *cruas.*
[t] rann 7; 2 Cor. 3. 14
[u] Luc. 21. 24
[v] caib. 10. 19; Gnio. 13. 46; 28. 24-28
[w] Isa. 59. 20
[x] Ier. 31. 31, &c.; Eabh. 10. 16

'n uair a bheir mi air falbh am peacaidhean.

28 Thaobh an t-soisgeil, *is* naimhdean iad air 'ur son-se : ach a thaobh an taghaidh, *tha iad* gràdhaichte air sgàth nan aithrichean[a].

29 Oir tha tiodhlacan agus gairm Dhé gun aithreachas[c].

30 Oir mar a bha sibhse roimhe so easùmhal do Dhia[f], ach a nis a fhuair sibh tròcair tre am mi-chreidimh-san :

31 Amhuil sin tha iadsan 's an àm so eas-ùmhal, chum tre 'ur tròcair-se gu-m faigh iad-san tròcair mar an ceudna.

32 Oir dhruid Dia iad uile ann am mi-chreidimh[k], chum tròcair a dheanamh air na h-uile.

33 O doimhne saoibhreis araon gliocais agus eòlais Dhé[n]! Cia do-rannsachaidh a bhreitheanais, agus do-lorgachaidh a shlighean !

34 Oir cò aig an robh fios inntinn an Tighearna[t], no cò bu chomhairleach dha?

35 No cò thug dha air tùs[u], agus a làndìolar a rìs dha e ?

36 Oir is ann uaithe-san, agus tridsan, agus air a shon-san *a tha* na h-uile nithe : dha-san *gu robh* glòir gu sìorruidh. Amen.

## CAIB. XII.

1 *Is còir do thròcair Dhé sinne aomadh gu Dia a thoileachadh ;* 3 *cha chòir do dhuine sam bith meas tuilleadh as maith a bhi aige air féin :* 6 *ach is còir do gach aon feitheamh air an dreuchd sin, a dh'earbadh ris.* 9 *Tha gràdh, agus mòran de dhleasdanais eile air an iarraidh uainn.*

AIR an aobhar sin guidheam oirbh, a bhràithre, tre thròcairibh Dhé, 'ur cuirp a thoirt 'n am beo-ìobairt[c], naoimh, thaitnich do Dhia, *ni a's e* 'ur seirbhis reusonta.

2 Agus na bithibh air 'ur cumadh ris an t-saoghal so[f]: ach bithibh air 'ur cruth-atharrachadh tre ath-nuadhachadh 'ur n-inntinn, chum gu-n dearbh sibh ciod i toil mhaith, thaitneach, agus dhiongmhalta sin Dhé[g].

3 Oir tha mi ag ràdh, troimh a' ghràs a thugadh dhomh, ris gach neach 'n 'ur measg, gun smuaineachadh *uime féin* na's àirde na 's còir dha smuaineachadh[i]; ach smuaineachadh ann am measarrachd, a réir mar a roinn Dia ris gach neach tomhas a' chreidimh[j].

4 Oir mar tha mòran bhall againn ann an aon chorp[k], agus nach e an t-aon ghniomh, a th'aig gach ball ;

5 Amhuil sin ged tha sinne 'n ar mòran, is aon chorp ann an Criosd sinn[l], agus is buill sinn gach aon fa leth d'a chéile.

6 Uime sin air bhi do thiodhlacaibh againn, eadar-dhealaichte a réir a' ghràis a thugadh dhuinn[n], ma's fàidheadaireachd, *deanamaid fàidheadaireachd* a réir tomhais a' chreidimh ;

7 No ma's frithealadh, *thugamaid aire* d'ar frithealadh ; no an ti a theagaisgeas, *thugadh e aire* d'a theagasg ;

8 No an ti a bheir earail, *thugadh e aire* d'a earail : an ti a roinneas *an déirce, roinneadh e i* 'an treibhdhireas ; an ti a riaghlas[b], *deanadh se e* le dùrachd ; an ti a ni tròcair, *deanadh se e* gu suilbhir[d].

9 *Bitheadh 'ur* gràdh gun cheilg[e]. Bitheadh gràin agaibh de'n olc[g]; dlùth-leanaibh ris an ni a tha maith.

10 *Bithibh* teo-chridheach r'a chéile le gràdh bràthaireil[h], ann an urram a' toirt toisich gach aon d'a chéile[i]:

11 Gun bhi leisg ann an gnothuichibh[j]: dùrachdach 'n 'ur spiorad[l]; a' deanamh seirbhis do an Tighearn'[m]:

12 A' deanamh gairdeachais ann an dòchas[o]: foighidneach ann an trioblaid[p]: maireannach ann an urnuigh[q]:

13 A' comh-roinn ri uireasbhuidh nan naomh[r]; a' gnàthachadh aoidheachd[s].

14 Beannaichibh an dream a tha 'deanamh geur-leanmhuinn oirbh[v]: beannaichibh, agus na mallaichibh.

15 Deanaibh gairdeachas maille riu-san a tha ri gairdeachas[w], agus caoidh maille riu-san a tha ri caoidh.

16 Bithibh a dh'aon rùn d'a chéile[x]. Na bitheadh 'ur cion air nithibh àrda[y], ach cuiribh sibh féin ann an comh-inbhe riu-san a tha ìosal. Na bithibh glic 'n 'ur barail féin.

17 Na ìocaibh olc air son uilc do dhuine sam bith[z]. Ulluichibh nithe ciatach 'am fianuis nan uile dhaoine[a].

18 Ma dh'fheudas e 'bhi, 'mheud 's a tha e'n comas duibh, bithibh 'an sìth ris na h-uile dhaoinibh[b].

19 *A chàirde* gràdhach, na deanaibh dìoghaltas air 'ur son féin[d], ach thugaibh àite do'n fheirg : oir tha e sgrìobhta, Is leam-sa dìoghaltas[e]; ìocaidh mi, tha an Tighearn' ag ràdh.

20 Uime sin ma bhitheas do nàmhaid ocrach, thoir biadh dha ; ma bhitheas e tartmhor, thoir deoch dha : oir le so a dheanamh carnaidh tu éibhle teine air a cheann.

21 Na toirear buaidh ort leis an olc[h], ach thoir-sa buaidh air an olc leis a' mhaith.

## CAIB. XIII.

1 *Umhlachd, agus dleasdanais eile a's còir dhuinn a chur 'an gniomh do uachdarain.* 8 *'S e gràdh coimhlionadh an lagha.* 11 *Tha geòcaireachd, agus misg, agus oibre an dorchadais ro neo-chubhaidh do àm an t-soisgeil.*

BITHEADH gach anam ùmhal do na h-àrd-chumhachdaibh[m]. Oir cha-n 'eil cumhachd ann ach o Dhia : agus na cumhachdan a tha ann, is ann le Dia a dh'orduicheadh iad.

2 Air an aobhar sin ge b'e air bith a chuireas an aghaidh a' chumhachd, tha e 'cur an aghaidh orduigh Dhé : agus iadsan

B.C. 60.

[a] Deut. 10. 15
[b] Gnio. 20. 28
[c] Air. 23. 19
[d] 2 Cor. 9. 7
[e] 1 Pead. 1. 22
[f] Eph. 2. 2
[g] Salm 34. 14
[h] 1 Pead. 2. 17
[i] 1 Pead. 5. 5
[j] Gnio. 20. 34, 35
[k] caib. 3. 9 Gal. 3. 22
[l] Col. 4. 12
[m] 1 Cor. 10. 31
[n] Salm 36. 6 107. 8, &c.
[o] caib. 5. 2, 3
[p] Seum. 1. 4
[q] Luc. 18. 1 1 Tes. 5. 17
[r] Eabh. 13. 16
[s] Eabh. 13. 2
[t] Isa. 40. 13 Ier. 23. 18
[u] 1 Cor. 8. 6 Col. 1. 16
[v] Mat. 5. 44
[w] 1 Cor. 12. 26
[x] 1 Pead. 3. 8
[y] Ier. 45. 5
[z] Mat. 5. 39 1 Pead. 3. 9
[a] 2 Cor. 8. 21
[b] Salm 34. 14 Eabh. 12. 14
[c] 1 Cor. 6. 15-20
[d] Lebh. 19. 18
[e] Deut. 32. 35
[f] 1 Eoin 2. 15
[g] Eph. 5. 10
[h] Gnà. 16. 32
[i] caib. 11. 20
[j] Eph. 4. 7, &c.
[k] 1 Cor. 12. 4, 12
[l] Eph. 1. 23
[m] 1 Pead. 2. 13
[n] 1 Pead. 4. 10, 11

a chuireas 'n a aghaidh, gheibh iad breitheanas dhoibh féin.

3 Oir cha-n 'eil uachdarain 'n an aobhar eagail do dheadh oibribh, ach do dhroch oibribh. Uime sin, am miann leat a bhi gun eagal an uachdarain ort? dean am maith[a], agus gheibh thu cliù uaith.

4 Oir is esan seirbhiseach Dhé chum maith dhuit. Ach ma ni thu an t-olc, bitheadh eagal ort; oir cha-n ann gu dìomhain a tha e 'giùlan a' chlaidheimh: oir is e seirbhiseach Dhé e, 'n a dhioghaltair feirge air an ti a ni olc.

5 Uime sin is éigin a bhi ùmhal[d], cha-n ann a mhàin air son feirge, ach mar an ceudna air son coguis.

6 Oir, air an aobhar so, tha sibh mar an ceudna a' toirt cìse *dhoibh*: oir is iad seirbhisich Dhé iad, a' sìor-fheitheamh air an ni so féin.

7 Air an aobhar sin thugaibh do na h-uile an dlighe féin[f]: càin dhàsan d'an *dlighear* càin, cìs dhasan d'an *dlighear* cis, eagal dhàsan d'an *dlighear* eagal, agus urram dhàsan d'an *dlighear* urram.

8 Na bitheadh fiachan sam bith aig aon neach oirbh, ach a mhàin a chéile a ghràdhachadh: oir an ti aig am bheil gràdh do neach eile, choimhlion e an lagh[g].

9 Oir an ni so, Na dean adhaltranas, Na dean mortadh, Na goid, Na dean fianuis bhréige, Na sanntaich; agus ma tha àithne sam bith eile ann, tha i air a cur sìos gu h-aithghearr fo an fhocal so, Gràdhaich do choimhearsnach mar thu féin[i].

10 Cha dean gràdh lochd do choimhearsnach: air an aobhar sin *is e* an gràdh coimhlionadh an lagha.

11 Agus so, air dhuibh fios na h-aimsir a bhi agaibh, gur mithich dhuinn a nis mosgladh o chodal[k]: oir tha ar slàinte nis na's faigse na 'n uair a chreid sinn[l].

12 Tha cuid mhòr de'n oidhche air dol seachad, tha an là am fagus[m]: uime sin cuireamaid dhinn oibre an dorchadais[n], agus cuireamaid umainn armachd an t-soluis.

13 Gluaiseamaid gu cubhaidh, mar anns an là[p]; cha-n ann 'an ruidhteireachd agus 'am misg, no 'an seòmradaireachd[r] agus 'am macnus, no 'an aisith agus 'am farmad:

14 Ach cuiribh umaibh an Tighearn' Iosa Criosd[s], agus na deanaibh ulluchadh air son na feòla[t], chum *a* h-ana-miannan *a riarachadh.*

## CAIB. XIV.

1 *Cha-n fheud daoine tàir a dheanamh air bràthair, no a dhìteadh air son nithe coimhdheis:* 13 *ach a bhi faicilleach, gun oilbheum a thoirt seachad;* 15 *oir dhearbh an t-abstol gu bheil sin mi-cheaduichte.*

GABHAIBH ris an neach a tha anmhunn 's a' chreidimh, *ach* cha-n ann chum deasboireachd amharusaich.

2 Oir tha aon a' creidsinn gu-m feud e na h-uile nithe itheadh: ach tha esan a tha anmhunn ag itheadh luibhean.

3 Na deanadh esan a tha 'g itheadh, tàir airsan nach 'eil ag itheadh; agus na tugadh esan nach 'eil ag itheadh, breth air an ti a dh'itheas: oir ghabh Dia ris.

4 Cò thusa a tha 'toirt breth air seirbhiseach duine eile[b]? d'a mhaighstir féin seasaidh, no tuitidh e: seadh, cumar suas e; oir is comasach Dia air a chumail 'n a sheasamh[c].

5 Tha meas aig neach air là thar là[e]: agus tha meas aig neach eile air gach là *mar a chéile.* Bitheadh làn-dearbhadh aig gach duine 'n a inntinn féin.

6 An ti aig am bheil suim de'n là, is ann do an Tighearn' a tha suim aige *dheth*; agus an ti aig nach 'eil suim de'n là, is ann do an Tighearna nach 'eil suim aige *dheth.* An ti a tha 'g itheadh, is ann do an Tighearn' a tha e 'g itheadh, oir tha e 'toirt buidheachais do Dhia; agus an ti nach 'eil ag itheadh, is ann do an Tighearna nach ith e, agus bheir e buidheachas do Dhia.

7 Oir cha-n 'eil a h-aon againn beò dha féin[h], agus cha-n 'eil a h-aon againn a' bàsachadh dha féin.

8 Oir ma's beò dhuinn, is ann do an Tighearn' a tha sinn beò: agus ma's bàs duinn, is ann do an Tighearn' a tha sinn a' bàsachadh: uime sin ma's beatha no bàs dhuinn, is leis an Tighearna sinn.

9 Oir is ann chum so a fhuair Criosd bàs, agus a dh'éirich e[j], agus a tha e beò a rìs, a chum gu-m bitheadh e 'n a Thighearn' air na beothaibh agus air na mairbh.

10 Ach c'ar son a tha thusa a' toirt breth air do bhràthair? no c'ar son a tha thusa a' deanamh tarcuis air do bhràthair? oir seasaidh sinn gu léir 'am fianuis caithir-breitheanais Chriosd.

11 Oir tha e sgrìobhta, *Mar* is beò mise, tha an Tighearn' ag ràdh, lùbaidh gach glùn dhomh-sa, agus aidichidh gach teangadh do Dhia[o].

12 Air an aobhar sin bheir gach aon againn cunntas uime féin do Dhia[q].

13 Uime sin na tugamaid breth air a chéile na's mò: ach gu ma fèarr leibh a' bhreth so 'thoirt, gun aobhar tuiteam no oilbheim a thoirt do bhràthair.

14 Oir tha fhios agam, agus is dearbh leam anns an Tighearn' Iosa, nach 'eil ni sam bith neòghlan dheth féin: ach do an ti a mheasas ni sam bith neòghlan, dhàsan *tha e* neòghlan.

15 Ach ma bhitheas doilgheas air do bhràthair air son bìdh, a nis cha-n 'eil thu a' gluasad a réir a' ghràidh. Na sgrios le d' bhiadh esan air son an d'fhuiling Criosd bàs[u].

16 Air an aobhar sin na labhrar olc mu 'ur maith.

17 Oir cha bhiadh agus deoch rìogh-

B.C. 60.

a 1 Pead. 2. 14
b Seum. 4. 12
c Isa. 40. 29
d Ecl. 8. 2
e Col. 2. 16
f Mat. 22. 21
g Seum. 2. 8
h 1 Pead. 4. 2
i Lebh. 19. 18 Mat. 22. 39, 40
j Phil. 2. 9-11.
k 1 Tes. 5. 5-8
l Luc. 21. 28
m Eabh. 10. 25
n Eph. 5. 11
o Isa. 45. 23
p Phil. 4. 8 1 Pead. 2. 12
q Mat. 12. 36
r 1 Cor. 6. 9, 10
s Gal. 3. 27
t Gal. 5. 16
u 1 Cor. 8. 11

achd Dhé[a], ach fìreantachd, agus sìth,
agus aoibhneas anns an Spiorad Naomh.
18 Oir ge b'e 'ni seirbhis do Chriosd
anns na nithibh so, tha e taitneach do
Dhia, agus tha e dearbhta do dhaoinibh.
19 Uime sin leanamaid na nithe a
bhitheas chum sìthe[d] agus na nithe a
bhitheas chum togail suas a chéile[e].
20 Na sgrios obair Dhé air son bìdh.
Gu deimhin tha na h-uile nithe glan[g];
ach is olc do'n duine sin a dh'itheas le
oilbheum[i].
21 *Is* maith an ni gun fheòil itheadh[j],
no fìon òl, no *ni air bith a dheanamh*
leis am faigh do bhràthair tuisleadh no
oilbheum, no leis an deanar lag e.
22 Am bheil creidimh agad? Bitheadh
e agad dhuit féin 'am fianuis Dhé: Is
beannaichte an duine sin nach dìt e féin
anns an ni sin a mheasas e ceadaichte[l].
23 Ach esan a ni eadar-dhealachadh
tha e air a dhìteadh ma dh'itheas e[n], a
chionn nach ann o chreidimh *a tha e ag*
*itheadh*: oir gach ni nach 'eil o chreid-
imh, is peacadh e.

## CAIB. XV.

1 *Is còir dhoibh-san a tha làidir giùlan leo-san a tha anmhunn.* 2 *Cha-n fheud sinn sinn féin a thoileachadh,* 3 *oir cha d' rinn Criosd sin,* 7 *ach gabhail r'a chéile, mar a rinn Criosd ruinn uile,* 9 *araon ris na h-Iudhaich agus ris na Cinnich.*

UIME sin is còir dhuinne a tha làidir,
giùlan le anmhuinneachd na muinn-
tir sin a tha lag[r], agus gun sinn féin a
thoileachadh.
2 Toilicheadh gach aon againn a
choimhearsnach g'a mhaith chum a
thogail suas.
3 Oir cha do thoilich eadhon Criosd e
féin[v]; ach a réir mar tha e sgrìobhta,
Thuit toibheum na muinntir sin a thug
toibheum dhuit ormsa[w].
4 Oir ge b' iad nithe air bith a
sgrìobhadh roimhe so, is ann chum ar
teagaisg-ne a sgrìobhadh iad[y]; chum tre
fhoighidinn agus chomhfhurtachd nan
sgrìobtuir gu-m bitheadh dòchas againne.
5 A nis gu-n tugadh Dia na foighidinn
agus na comhfhurtachd dhuibh-se 'bhi
dh'aon inntinn a thaobh a chéile[b], a réir
Iosa Criosd:
6 Chum gu-n tugadh sibh a dh'aon
inntinn[d], *agus* le aon bheul glòir do
Dhia, eadhon Athair an Tighearn' Iosa
Criosd.
7 Uime sin gabhaibh-se r'a chéile,
eadhon mar a ghabh Criosd ruinne[f],
chum glòire Dhé.
8 A nis tha mi ag ràdh, Gu robh Iosa
Criosd 'n a mhinisteir an timchioll-
ghearraidh air son fìrinn Dhé, chum nan
geallaidhean a *rinneadh* do na h-aithrich-
ibh a dhaingneachadh[g]:
9 Agus chum gu-n tugadh na Cinnich
glòir do Dhia air son a thròcair: a réir

B.C. 60.

a Mat. 6. 33; 1 Cor. 8. 8
b Salm 18. 49
c Deut. 32. 43
d Salm 34. 14; Eabh. 12. 14
e 1 Cor. 14. 12
f Salm 117. 1
g Tit. 1. 15
h Isa. 11. 1, 10
i 1 Cor. 8. 10-13
j caib. 15. 1, 2; 1 Cor. 8. 13
k caib. 14. 17
l 1 Eoin 3. 21
m Eabh. 6. 9; 2 Pead. 1. 12
n 1 Cor. 8. 7
o 1 Cor. 8. 1, 7, 10
p Eph. 3. 7, 8
q Isa. 66. 20
r caib. 14. 1; Gal. 6. 2
s 2 Cor. 12. 1, &c.
t Eabh. 5. 1
u Gal. 2. 8
v Eoin 6. 38
w Salm 69. 9
x Gnio. 19. 11
y 1 Cor. 10. 11; 2 Tim. 3. 16, 17
z caib. 1. 14-16
a 2 Cor. 10. 13-16
b 1 Cor. 1. 10
c Isa. 52. 15
d Gnio. 4. 24, 32
e 1 Tes. 2. 18
f Eph. 1. 6
g Gnio. 3. 25, 26

mar tha e sgrìobhta, Air an aobhar so
aidichidh mi thu am measg nan Cinn-
each, agus seinnidh mi *ceòl* do d'ainm[b].
10 Agus a rìs tha e ag ràdh, Deanaibh
gairdeachas, a Chinneacha, maille r'a
phobull-san[c].
11 Agus a rìs, Molaibh an Tighearn', a
Chinneacha uile[f], agus thugaibh cliù dha,
a shlòigh uile.
12 Agus a rìs tha Esaias ag ràdh, Bith-
idh freumh Iese *ann*[h], agus an ti a
dh'éireas suas chum uachdaranachd a bhi
aige air na Cinnich; annsan cuiridh na
Cinnich an dòchas.
13 A nis gu-n lìonadh Dia an dòchais
sibhse leis an uile aoibhneas agus shìth[k]
ann an creidsinn, chum gu-m bi sibh
pailt ann an dòchas, tre chumhachd an
Spioraid Naoimh.
14 Agus tha cinnt agam-sa féin do 'r
taobh-se, mo bhràithre[m], gu bheil sibh
lan de mhaitheas, air 'ur lìonadh leis an
uile eòlas[o], agus comasach mar an ceudna
air a chéile a chomhairleachadh.
15 Gidheadh, a bhràithre, sgrìobh mi
do 'ur n-ionnsuidh leis an tuilleadh dàn-
adais, 'an càileigin, mar gu-n cuirinn 'an
cuimhne sibh, air son a' ghràis a thugadh
dhomh-sa le Dia[p],
16 Ionnus gu-m bithinn a'm' mhinisteir
aig Iosa Criosd do na Cinnich, a' frith-
ealadh soisgeil Dhé[q], chum gu-m bitheadh
tabhartas nan Cinneach taitneach, air a
naomhachadh leis an Spiorad Naomh.
17 Uime sin tha aobhar uaill agam tre
Iosa Criosd[s], anns na nithibh sin a bhuin-
eas do Dhia[t].
18 Oir cha bhi dànachd agam labhairt
air a' bheag de na nithibh sin, nach
d'oibrich Criosd leam, chum na Cinnich
a dheanamh ùmhal[u] ann am focal agus
ann an gnìomh,
19 Le cumhachd chomharaidhean agus
mhìorbhuilean[x], le cumhachd Spioraid
Dhé; ionnus o Ierusalem agus mu'n
cuairt gu Iliricum, gu-n do làn-shear-
monaich mi soisgeul Chriosd[z].
20 Seadh, mar sin bha ro dhéidh agam
air an t-soisgeul a shearmonachadh, cha-n
ann 's an ionad 's an robh Criosd air
'ainmeachadh[a], chum nach togainn air
bunait neach eile:
21 Ach a réir mar tha e sgrìobhta, Chi
iadsan ris nach do labhradh uime[c]; agus
tuigidh iadsan nach cuala.
22 Uime sin mar an ceudna chuireadh
gu minic bacadh orm o theachd do 'ur
n-ionnsuidh-se[e].
23 Ach a nis do bhrìgh nach 'eil agam
ionad na's mò anns na crìochaibh so,
agus gu bheil mòr-thogradh agam o
cheann mòran bhliadhnachan teachd do
'ur n-ionnsuidh-se;
24 Ge b'e uair a thriallas mi do'n
Spàinn, thig mi do 'ur n-ionnsuidh; oir
tha dùil agam sibhse fhaicinn 's an dol
seachad, agus a bhi air mo thoirt air m'

aghaidh leibh chum an ionaid sin[a], ma
bhitheas mi air tùs 'an càileigin air mo
lìonadh le 'ur *comhluadar-se*.
25 Ach a nis tha mi 'dol gu Ierusalem[b],
a fhrithealadh do na naoimh.
26 Oir bu toil leo-san ann am Mace-
donia[c], agus ann an Achaia, comh-roinn
àraidh a dheanamh ris na naoimh bhochd
a tha ann an Ierusalem.
27 Bu toil leo *gu deimhin*,agus tha iad
fo fhiachaibh dhoibh. Oir ma rinneadh
na Cinnich 'n an luchd-comhpairt d'an
nithibh spioradail - san, is còir dhoibh
ministreileachd a dheanamh dhoibh-san
's na nithibh a bhuineas do'n choluinn[e].
28 Uime sin air dhomh so a chrìoch-
nachadh, agus an uair a sheulaicheas mi
an toradh so dhoibh[f], gabhaidh mi an
rathad agaibh-se do'n Spàinn.
29 Agus tha fhios agam, air dhomh
teachd do 'ur n-ionnsuidh[g], gu-n tig mi
ann an lànachd beannachaidh soisgeil
Chriosd.
30 A nis guidheam oirbh, a bhràith-
rean, air sgàth an Tighearn' Iosa Criosd,
agus air sgàth gràidh an Spioraid[i], gu-n
dean sibh gleachd[j] maille rium-sa ann an
urnuighibh air mo shon ri Dia ;
31 Chum gu-n saorar mi uatha-san
nach 'eil a' creidsinn ann an Iudea[k]; agus
a chum gu-m bi mo sheirbhis air son Ieru-
saleim, taitneach do na naoimh :
32 Chum gu-n tig mi do 'ur n-ionn-
suidh - se le aoibhneas tre thoil Dhé,
agus gu faigh mi suaimhneas maille
ruibh.
33 A nis *gu robh* Dia na sìthe maille
ruibh uile[m]. Amen.

## CAIB. XVI.

1 *Thug Pòl ordugh do na bràithribh fàilte 'chur air mòran ;* 17 *agus chomhairlich e dhoibh aire a thoirt do'n mhuinntir a tha 'togail connsachaidh agus a' toirt oilbheim ;* 21 *agus an déigh iomadh beannachd chrìochnaich e le breith-buidheachais do Dhia.*

THA mi ag earbsadh ruibh Phebe ar
piuthar, a tha 'n a searbhanta do an
eaglais a tha ann an Cenchrea[q]:
2 Chum gu-n gabh sibh rithe anns an
Tighearna[s], mar is cubhaidh do naoimh,
agus gu-n dean sibh còmhnadh rithe anns
gach gnothuch anns am bi feum aice
oirbh : oir rinn i féin còmhnadh ri mòran,
agus rium-sa mar an ceudna.
3 Cuiribh fàilte air Priscila[w] agus Acuila
mo chomh-oibrichean ann an Iosa Criosd :
4 (Muinntir a leig sìos am muineal féin
air son m'anama-sa: d'am bheil a' toirt
buidheachais cha-n e mhàin mise, ach
mar an ceudna eaglaisean nan Cinneach
uile.)
5 Mar an ceudna cuiribh fàilte air an
eaglais a tha 'n an tigh[z]. Cuiribh fàilte
air Epenetus a's ionmhuinn leam - sa,
neach a's e ceud thoradh Achaia do
Chriosd.

B.C. 60.

a Gnio. 15. 3; 3 Eoin 6
b Gnio. 19. 21
c 2 Cor. 8. 1; 9. 2, 12
d Gal. 1. 22
e 1 Cor. 9. 11
f Phil. 4. 17
g caib. 1. 11, 12
h Marc. 15. 21
i Phil. 2. 1
j Col. 4. 12
k 2 Tes. 3. 2
l 1 Cor. 16. 20
m 1 Cor. 14. 33; Eabh. 13. 20
n 1 Tim. 6. 3-5
o Mat. 18. 17; 1 Cor. 5. 11; 2 Tes. 3. 6, 14
p Col. 2. 4; 2 Pead. 2. 3
q Gnio. 18. 18
r caib. 1. 8
s Phil. 2. 29
t Mat. 10. 16
u caib. 15. 33
v Gen. 3. 15; Tais. 12. 10
w Gnio. 18. 2, &c.
x 1 Cor. 16. 23, &c.
y 1 Cor. 1. 14; 3 Eoin 1
z 1 Cor. 16. 19
a Gnio. 19. 22

6 Cuiribh fàilte air Muire, a rinn saoth-
air mhòr air ar son-ne.
7 Cuiribh fàilte air Andronicus agus
Iunias mo luchd-dàimh agus mo chomh-
phrìosanaich, a tha cliùiteach am measg
nan abstol, agus a bha ann an Criosd
romham-sa[d].
8 Cuiribh fàilte air Amplias a's ion-
mhuinn leam-sa 's an Tighearna.
9 Cuiribh fàilte air Urbanus ar comh-
oibriche ann an Criosd, agus *air* Stachis
fear mo ghràidh-sa.
10 Cuiribh fàilte air Apelles a tha
dearbhta ann an Criosd. Cuiribh fàilte
orra-san a tha de *theaghlach* Aristobuluis.
11 Cuiribh fàilte air Herodion mo char-
aid. Cuiribh fàilte orra-san de *theagh-
lach* Narcisuis, a tha 's an Tighearna.
12 Cuiribh fàilte air Triphena agus
Triphòsa, *mnathan* a tha 'saothrachadh
's an Tighearna. Cuiribh fàilte air Persis
*a's* ionmhuinn *leam*, *bean* a shaothraich
gu mòr anns an Tighearna.
13 Cuiribh fàilte air Rufus[h] a tha taghta
's an Tighearn', agus air a mhàthair agus
mo *mhàthair-sa*.
14 Cuiribh fàilte air Asincritus, Phlegon,
Hermas, Patrobas, Hermes, agus air na
bràithribh a tha maille riu.
15 Cuiribh fàilte air Philologus, agus
Iulia, air Nereus, agus a phiuthar, agus
Olimpas, agus na naoimh uile a tha
maille riu.
16 Cuiribh fàilte air a chéile le pòig
naoimh[l]. Tha eaglaisean Chriosd a' cur
fàilte oirbh.
17 A nis guidheam oirbh, a bhràithre,
comharaichibh iadsan a tha 'togail roinn-
ean[n] agus a' toirt oilbheim, an aghaidh
an teagaisg a dh'fhòghluim sibh ; agus
seachnaibh iad[o].
18 Oir cha-n 'eil an leithidean so a'
deanamh seirbhis do 'ur Tighearn' Iosa
Criosd, ach d'am broinn féin ; agus tha
iad le briathraibh milis[p] agus le miodal
a' mealladh cridheacha na muinntir sin a
tha neo-lochdach.
19 Oir tha 'ur n-ùmhlachd-se air teachd
chum nan uile *dhaoine*[r]. Uime sin tha
mise a' deanamh gairdeachais do 'ur taobh-
se : gidheadh b'àill leam sibhse 'bhi glic
chum a' mhaith[t], ach aon-fhillte 'thaobh
an uilc.
20 Agus bruthaidh Dia na sìthe[u] Satan
fo 'ur cosaibh[v] gu h-aithghearr. Gràs
ar Tighearn' Iosa Criosd[x] *gu robh* maille
ruibh. Amen.
21 Tha Timoteus mo chomh-oibriche a'
cur fàilte oirbh, agus Lucius agus Iason
agus Sosipater, mo luchd-dàimhe.
22 Tha mise Tertius, a sgrìobh an litir
*so*, a' cur fàilte oirbh 's an Tighearna.
23 Tha Gaius[y], a tha 'toirt aoidheachd
dhomh-sa agus do'n eaglais uile, a' cur
fàilte oirbh. Tha Erastus[a] stiùbhard a'
bhaile a' cur fàilte oirbh, agus Cuartus
bràthair.

24 Gràs ar Tighearn' Iosa Criosd *gu*
*robh* maille ruibh uile. Amen.
25 A nis dhàsan a tha comasach[a] air
sibhse a dhaingneachadh a réir mo shois-
geil-sa, agus searmonachaidh Iosa Criosd,
(a réir foillseachaidh a rùin-diomhair[c], a
bha 'am folach o thoiseach an domhain,

B.C. 60.

a Eph. 3. 20
b Mat. 28. 19
c Eph. 1. 9
Col. 1. 26, 27
d 1 Tim. 1. 17

26 Ach a dh'fhoillsicheadh a nis, agus
tre sgrìobtuiribh nam fàidhean, a réir
àithne an Dé bhith-bhuain, a tha air a
dheanamh aithnichte do na h-uile chinn-
ich chum ùmhlachd a' chreidimh[b];)
27 Do Dhia *a tha* mhàin glic[d], *gu robh*
glòir tre Iosa Criosd gu sìorruidh. Amen.

# CEUD LITIR AN ABSTOIL PHOIL

### CHUM NAN

# CORINTIANACH.

## CAIB. I.

1 *An déigh fàilte agus breith-buidheachais,* 12 *dh'earalaich an t-abstol na Corintianaich, agus chronaich e iad air son an aimhréite.* 18 *Sgriosaidh Dia gliocas nan daoine eagnuidh le amaideachd searmonachaidh, &c.*

POL a ghairmeadh *gu bhi* 'n a abstol
do Iosa Criosd[c], tre thoil Dhé, agus
Sostenes[d] *ar* bràthair,
2 Chum eaglais Dhé, a tha ann an
Corintus[g], chum an dream a tha air an
naomhachadh ann an Iosa Criosd[h], air an
gairm *gu bhi* 'n an naoimh[i], maille riu-san
uile a tha 'gairm air ainm ar Tighearn'
Iosa Criosd anns gach àite[k], an *Tighearna-*
*san*, agus ar *Tighearna-ne*:
3 Gràs dhuibh[l], agus sìth o Dhia ar
n-Athair, agus o an Tighearn' Iosa
Criosd.
4 Tha mi 'toirt buidheachais do m'
Dhia a ghnàth do 'ur taobh[n], air son gràis
Dhé a thugadh dhuibh ann an Iosa Criosd;
5 Air son gu-n d'rinneadh saoibhir leis-
san sibh anns gach uile ni, anns gach
ùr-labhradh[p], agus *anns* gach eòlas:
6 A réir mar a dhaingnicheadh fianuis
Chriosd annaibh:
7 Ionnus nach 'eil sibh 'an déigh-làimh
ann an tiodhlac sam bith; a' feitheamh
ri foillseachadh ar Tighearn' Iosa Criosd[t],
8 Neach mar an ceudna a dhaingnich-
eas sibh gus a' chrìoch[u], *chum gu-m bi*
*sibh* neo-lochdach ann an là ar Tighearn'
Iosa Criosd.
9 Tha Dia fìrinneach, leis an do ghairm-
eadh sibh chum comh-chomuinn a mhic
Iosa Criosd ar Tighearna[x].
10 A nis guidheam oirbh, a bhràithre,
tre ainm ar Tighearn' Iosa Criosd, gu-n
labhair sibh uile an t-aon ni[z], agus
nach bi roinnean 'n ur measg; ach gu-m
bi sibh ceangailte r'a chéile gu diong-
mhalta ann an aon inntinn, agus ann an
aon bharail.
11 Oir nochdadh dhomh-sa, a bhràithre,
m'ur timchioll-se, leo-san *a tha de theagh-*
*lach* Chloe, gu bheil coimhstri 'n 'ur
measg.

B.C. 59.

a Gnio. 19. 1
b Eoin 1. 42
c Ròm. 1. 1
d Gnio. 18. 17
e Gnio. 18. 8
f Ròm. 16. 23
3 Eoin 1, &c.
g Gnio. 18. 1, &c.
h Eoin 17. 19
i 2 Tim. 1. 9
1 Pead. 1. 15
j caib. 16. 15, 17
k 1 Pead. 1. 2
l 1 Pead. 1. 2
m caib. 2. 1, 4, 13
n Ròm. 1. 8
o 2 Cor. 2. 15
p 2 Cor. 8. 7
q Ròm. 1. 16
r Isa. 29. 14
Ier. 8. 9
s Isa. 33. 18
t Tit. 2. 13
2 Pead. 3. 12
u 1 Tes. 3. 13
5. 23, 24
v Isa. 44. 25
w Luc. 10. 21
Ròm. 1. 20, 22, 28
x 1 Eoin 1. 3
y Mat. 12. 38, &c.
z 2 Cor. 13. 11
1 Pead. 3. 8
a Gnio. 17. 18-21
b Isa. 8. 14
1 Pead. 2. 8
c rann. 18
Ròm. 8. 3
d Gnà. 8. 1, 22-30
Col. 2. 3

12 A nis tha mi ag ràdh so, gu-n abair
gach aon agaibh, Is le Pòl mise; agus
is le Apollos[a] mise; agus is le Cephas[b]
mise; agus is le Criosd mise.
13 Am bheil Criosd air a roinn? an e
Pòl a cheusadh air 'ur son? no an ann
'an ainm Phòil a bhaisteadh sibh?
14 Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia,
nach do bhaist mi aon agaibh, ach Cris-
pus[e] agus Gaius[f]:
15 Air eagal gu-n abradh neach, gu-n
do bhaist mi ann am ainm féin.
16 Agus bhaist mi mar an ceudna
teaghlach Stephanais[j]: a thuilleadh air
so, cha-n fhios domh an do bhaist mi aon
neach eile.
17 Oir cha do chuir Criosd mi a bhaist-
eadh, ach a shearmonachadh an t-soisgeil;
cha-n ann 'an gliocas focail[m], a chum nach
cuirteadh crann-ceusaidh Chriosd 'an neo-
bhrìgh.
18 Oir tha searmonachadh a' chroinn-
cheusaidh 'n a amaideachd dhoibh-san a
chaillear[o]; ach dhuinne a shaorar is e
cumhachd Dhé e[q].
19 Oir tha e sgrìobhta, Sgriosaidh mi
gliocas nan *daoine glice*, agus cuiridh mi
air cùl tuigse nan *daoine* tuigseach[r].
20 C'àit am bheil *an duine* glic[s]? c'àit
am bheil an sgrìobhaiche? c'àit am bheil
deasboir an t-saoghail so? Nach do rinn
Dia gliocas an t-saoghail so amaideach[v]?
21 Oir an uair, ann an gliocas Dhé,
nach b'aithne do'n t-saoghal, tre ghliocas,
Dia[w], bu toil le Dia le amaideachd an
t-searmonachaidh iadsan a thèarnadh a
tha 'creidsinn.
22 Oir tha na h-Iudhaich ag iarraidh
comharaidh[y], agus tha na Greugaich a'
sireadh gliocais[a]:
23 Ach tha sinne a' searmonachadh
Chriosd air a cheusadh, 'n a cheap-tuis-
lidh do na h-Iudhaich[b], agus do na Greug-
aich 'n a amaideachd;
24 Ach dhoibh-san a tha air an gairm,
araon Iudhaich agus Greugaich, Criosd
cumhachd Dhé[c] agus gliocas Dhé[d]:
25 Do bhrigh gur glice amaideachd Dhé

na daoine, agus gur treise anmhuinneachd Dhé na daoine.

26 Oir chi sibh féin 'ur gairm, a bhràithre, nach iomadh iad a tha glic a thaobh na feòla[b], nach iomadh cumhachdach, nach iomadh uasal *a tha air an gairm*:

27 Ach ròghnaich Dia nithe amaideach an t-saoghail so[d], chum gu-n cuireadh e nàire air na daoinibh glice; agus ròghnaich Dia nithe anmhunn an t-saoghail, chum gu-n cuireadh e gu nàire na nithe cumhachdach;

28 Agus nithe an-uasal an t-saoghail, agus nithe tarcuiseach ròghnaich Dia, agus na nithe nach 'eil ann, chum gu-n cuireadh e na nithe a tha ann, 'an neo-bhrìgh:

29 Ionnus nach deanadh feòil sam bith uaill 'n a fhianuis[i].

30 Ach uaithe-san tha sibhse ann an Iosa Criosd[k], neach a rinneadh dhuinne le Dia 'n a ghliocas[l], 'n a fhìreantachd[m], 'n a naomhachadh[o], agus 'n a shaorsa[p]:

31 Chum, a réir mar tha e sgrìobhta, An ti a ni uaill, deanadh e uaill anns an Tighearna[q].

## CAIB. II.

1 *Chuir Pòl an céill ged nach 'eil a shearmonachadh ann an oirdheirceas cainnte,* 4 *no ann an gliocas dhaoine;* 5 *gidheadh gu bheil e a' co-sheasamh ann an cumhachd Dhé, agus a' toirt barrachd air gliocas an t-saoghail agus air cumhachd dhaoine.*

AGUS an uair a thàinig mise do 'ur n-ionnsuidh-se, a bhràithre, cha b'ann le oirdheirceas cainnte[v], no gliocais a thàinig mi, a' cur an céill duibh teisteis Dhé:

2 Oir chuir mi romham gun eòlas a ghabhail air ni sam bith 'n 'ur measg, ach air Iosa Criosd[w], agus esan air a cheusadh.

3 Agus bha mi 'n 'ur measg ann an anmhuinneachd, agus ann an eagal, agus ann am mòr-chrith.

4 Agus cha *robh* m'fhocal agus mo shearmonachadh ann am briathraibh milis[1] gliocais dhaoine[y], ach ann an làn-dearbhadh an Spioraid[a], agus a' chumhachd:

5 Chum gu-m bitheadh 'ur creidimh-se cha-n ann 'an gliocas dhaoine, ach ann an cumhachd Dhé.

6 Gidheadh tha sinn a' labhairt gliocais am measg nan daoine iomlan[c]: ach cha-n e gliocas an t-saoghail so, no uachdaran an t-saoghail so, a théid 'an neo-bhrìgh[e]:

7 Ach tha sinn a' labhairt gliocais Dhé ann an rùn-dìomhair[g], an *gliocas* sin *a bha* folaichte[h], a dh'orduich Dia roimh an t-saoghal chum ar glòir-ne:

8 An gliocas nach b'aithne do aon neach a dh'uachdarain an t-saoghail so: oir nam b'aithne dhoibh e[j], cha cheusadh iad Tighearna na glòire.

9 Ach a réir mar tha e sgrìobhta, Cha-n fhaca sùil[a], agus cha chuala cluas, agus cha d' thàinig ann an cridhe duine, na nithe a dh'ulluich Dia dhoibh-san aig am bheil gràdh dha.

10 Ach dh'fhoillsich Dia dhuinne *iad* le a Spiorad[c]: oir tha an Spiorad a' rannsachadh nan uile nithe, eadhon nithe doimhne Dhé[e].

11 Oir cò an duine d'an aithne nithe duine[f], ach do spiorad an duine a tha ann? mar sin cha-n 'eil fios aig neach sam bith air nithibh Dhé, ach aig Spiorad Dhé[g].

12 A nis fhuair sinne, cha-n e spiorad an t-saoghail[h], ach an Spiorad a tha o Dhia; chum gu-m bitheadh aithne againn air na nithibh sin a thugadh dhuinn gu saor le Dia[j].

13 Nithe mar an ceudna a tha sinn a' labhairt, cha-n ann 'am briathraibh a theagaisgeas gliocas dhaoine[n], ach 'am *briathraibh* a theagaisgeas an Spiorad Naomh; a' coimhmeas nithe spioradail ri nithibh spioradail.

14 Ach cha ghabh an duine nàdurra ri nithibh Spioraid Dhé[r]: oir is amaideachd leis iad; agus cha-n 'eil e 'an comas da eòlas a ghabhail *orra*, do bhrìgh gur ann air mhodh spioradail a thuigear iad.

15 Ach bheir an duine spioradail breth air na h-uile nithibh[s], gidheadh cha-n 'eil e féin fo bhreth duine sam bith.

16 Oir cò d'am b'aithne inntinn an Tighearn', *agus* a theagaisgeas e[t]? ach tha inntinn Chriosd againne[u].

## CAIB. III.

1 *Tha bainne iomchuidh air son cloinne.* 3 *Tha strì agus aimhréite 'n an comharadh cinnteach air inntinn fheòlmhoir.* 7 *Cha-n 'eil anns an ti a shuidhicheas, agus anns an ti a dh'uisgicheas, ach neo-ni.* 9 *Is comh-oibrichean ministeirean an t-soisgeil le Dia.* 11 *'S e Criosd an t-aon bhunait.*

AGUS, a bhràithre, cha-n fheudainn-sa labhairt ruibhse mar ri *daoinibh* spioradail[x], ach mar ri *daoinibh* feòlmhor, amhuil ri naoidheanaibh[z] ann an Criosd.

2 Bheathaich mi le bainne sibh, agus cha-n ann le biadh: oir fathast cha b'urrainn sibh *a ghabhail*[b], agus a nis féin cha-n urrainn sibh.

3 Oir tha sibh fathast feòlmhor: oir a thaobh gu bheil farmad 'n 'ur measg[d], agus strì, agus aimhréite, nach 'eil sibh feòlmhor, agus ag imeachd mar dhaoine?

4 Oir an uair a tha neach ag ràdh, Is le Pòl mise[f]; agus neach eile, *Is* le Apollos mise; nach 'eil sibh feòlmhor?

5 Cò e ma seadh Pòl, agus cò e Apollos, ach ministeirean, tre an do chreid sibh, eadhon mar a thug an Tighearna do gach aon[i]?

6 Shuidhich mise, dh'uisgich Apollos: ach is e Dia a thug am fàs[k].

B.C. 59.

[a] Isa. 64. 4
[b] Seph. 3. 12; Eoin 7. 48
[c] Eoin 16. 13
[d] Salm 8. 2; Mat. 11. 25
[e] Ròm. 11. 33
[f] Gnà. 14. 10
[g] Ròm. 11. 33, 34
[h] Ròm. 8. 15
[i] Ròm. 3. 27
[j] 1 Eoin 5. 20
[k] 2 Cor. 5. 17; Eph. 1. 3, 10
[l] Eph. 1. 17; Col. 2. 3
[m] Isa. 45. 24; Ier. 23. 5, 6; Ròm. 4. 25
[n] caib. 1. 17
[o] Eoin 17. 19
[p] Ròm. 8. 23; Eabh. 9. 12, 15
[q] Ier. 9. 23, 24
[r] Mat. 13. 11, &c.; Ròm. 8. 5, 7
[s] Gnà. 28. 5
[t] Isa. 40. 13; Ier. 23. 18
[u] Eoin 17. 8
[v] rann. 4, 15
[w] Gal. 6. 14
[x] caib. 2. 14, 15; Gal. 6. 1
1 *tairngeach.*
[y] 2 Pead. 1. 16
[z] Eabh. 5. 12, 13; 1 Pead. 2. 2
[a] 1 Tes. 1. 5
[b] Eoin 16. 12
[c] Phil. 3. 15
[d] Seum. 3. 16
[e] Salm 33. 10
[f] caib. 1. 12
[g] Eph. 3. 5, 9
[h] Ròm. 16. 25, 26
[i] Ròm. 12. 3, 6; 1 Pead. 4. 11
[j] Luc. 23. 34
[k] caib. 15. 10

7 Uime sin cha-n 'eil anns an ti a shuidhicheas no anns an ti a dh'uisgicheas, brìgh sam bith[a]; ach ann an Dia a tha 'toirt an fhàis.

8 An ti a shuidhicheas, agus an ti a dh'uisgicheas, is aon iad: agus gheibh gach aon a dhuais féin[c], a réir a shaothair féin.

9 Oir is comh-luchd-oibre le Dia sinne[e]: is sibhse treabhachas Dhé[f], *is sibh* aitreabh Dhé[g].

10 A réir gràis Dhé a thugadh dhomhsa[h] mar fhear-togail aitreibh glic leag mi am bunait, agus tha neach eile a' togail air, ach thugadh gach neach an aire cionnus a thogas e air.

11 Oir bunait eile cha-n urrainn duine sam bith a leagadh, ach *am bunait* a leagadh *cheana*[k], eadhon Iosa Criosd.

12 A nis ma thogas neach air a' bhunait so, òr, airgiod, clacha luachmhor, fiodh, feur, connlach;

13 Nithear obair gach aon duine follaiseach: oir nochdaidh an là i, do bhrìgh gu-m foillsichear i le teine; agus dearbhaidh an teine obair gach aoin[m], ciod is gnè dhi.

14 Ma dh'fhanas obair neach sam bith a thog e air, gheibh e duais.

15 Ma loisgear obair neach sam bith, fuilgidh e call: ach saorar e féin; gidheadh mar tre theine[n].

16 Nach 'eil fhios agaibh gur sibh teampull Dhé[o], agus gu bheil Spiorad Dhé, 'n a chòmhnuidh annaibh?

17 Ma thruailleas[1] neach air bith teampull Dhé, sgriosaidh Dia an ti sin: oir tha teampull Dhé naomh, agus is sibhse e.

18 Na mealladh neach air bith e féin: ma shaoileas neach air bith 'n 'ur measg *e féin* a bhi glic 's an t-saoghal so[r], bitheadh e 'n a amadan, chum gu-m bi e glic.

19 Oir is amaideachd aig Dia gliocas an t-saoghail so: oir tha e sgrìobhta, Glacaidh e na daoine glice 'n an innleachdaibh féin[t].

20 Agus a rìs, Is aithne do an Tighearna smuainte nan daoine glice, gur dìomhain iad[u].

21 Uime sin na deanadh neach air bith uaill á daoinibh[v]: oir is leibhse na h-uile nithe[w]:

22 Ma 's e Pòl, no Apollos, no Cephas, no an saoghal, no beatha, no bàs, no nithe a tha làthair, no nithe a tha ri teachd; is leibhse iad uile;

23 Agus is le Criosd sibhse[y]; agus is le Dia Criosd[a].

## CAIB. IV.

1 *Ciod e am meas a bhuineadh do dhaoinibh 'bhi aca air ministeiribh.* 7 *Cha-n 'eil againn ni air bith ach na fhuair sinn.* 9 *Na h-abstoil 'n am ball-amhairc do'n t-saoghal, agus do ainglibh,* 13 *mar shal agus anabas an t-saoghail;* 15 *gidheadh is iad ar n-aithrichean ann an Criosd,* 16 *agus bu chòir dhuinn an leantuinn.*

B.C. 59.

[a] Eoin 15. 5
2 Cor. 12. 9-11
[b] 2 Cor. 6. 4
[c] Salm 62. 12
Tais. 22. 12
[d] Luc. 12. 42
Tit. 1. 7
1 Pead. 4. 10
[e] 2 Cor. 6. 1
[f] Eoin 15. 1, 2
[g] Eph. 2. 20-22
[h] Ròm. 1. 5
[i] Salm 143. 2
[j] Mat. 7. 1
[k] Isa. 28. 16
Mat. 16. 18
Eph. 2. 20
2 Tim. 2. 19
[l] Ròm. 2. 16
Tais. 20. 12
[m] Mal. 4. 1
1 Pead. 1. 7
4. 12
[n] Am. 4. 11
Sech. 3. 2
Iud. 23
[o] 2 Cor. 6. 16
[p] Seum. 1. 17
[1] *mhilleas.*
[q] Tais. 3. 17
[r] Gnà. 26. 12
[s] Eabh. 10. 33
[t] Iob 5. 13
[u] Salm 94. 11
[v] Ier. 9. 23, 24
[w] 2 Cor. 4. 15
Eph. 4. 11, 12
[x] Ròm. 8. 35
[y] Ròm. 14. 8
[z] Gnio. 20. 34
[a] caib. 11. 3
Eabh. 1. 3
[b] Mat. 5. 44
Gnio. 7. 60
[c] Tuir. 3. 45

BITHEADH a' shamhuil so de mheas aig duine oirnne, mar mhinisteiribh Chriosd[b], agus *mar* stiùbhardaibh rùnadìomhair Dhé.

2 Os bàrr iarrar ann an stiùbhardaibh, gu-m faighear neach dìleas[d].

3 Ach agam-sa is ro bheag an ni gu-n tugtadh breth orm leibhse, no le breitheanas duine: seadh, cha-n 'eil mi 'toirt breth orm féin.

4 Oir cha-n fhios domh ni sam bith 'am aghaidh féin; gidheadh cha-n 'eil mi le so air m'fhìreanachadh[i]: ach is e an Tighearn' an ti a bheir breth orm.

5 Uime sin na tugaibh breth air ni sam bith roimh an àm[j], gus an tig an Tighearna, neach araon a bheir gu soilleireachd nithe folaichte an dorchadais[l], agus a dh'fhoillsicheas comhairlean nan cridheachan: agus an sin gheibh gach neach cliù o Dhia.

6 Agus, a bhràithre, ghabh mi na nithe so a m'ionnsuidh féin, agus a dh'ionnsuidh Apollois ann an samhladh, air 'ur son-se; chum gu fòghlumadh sibh uainne, gun bharail a bhi agaibh *air daoinibh* os ceann na bheil sgrìobhta, chum nach bitheadh a h-aon agaibh air a shéideadh suas air son aon duine an aghaidh duine eile.

7 Oir cò tha 'deanamh eadar-dhealachaidh ortsa o *neach eile*? Agus ciod tha agad nach d'fhuair thu[p]? a nis ma fhuair thu e, c'ar son a tha thu 'deanamh uaill mar nach faigheadh tu e?

8 A nis tha sibh sàthach, a nis rinneadh saoibhir sibh[q], rìoghaich sibh as ar n-eugmhais-ne: Agus bu mhiann leam gu-m bu rìghre sibh, chum gu-m bitheadhmaidne 'n ar rìghribh maille ruibh.

9 Oir is i mo bharail gu-n do chuir Dia sinne, na h-abstoil, a mach mu dheireadh, mar dhream *a tha* air an orduchadh chum bàis. Oir rinneadh sinn 'n ar ball-amhairc[s] do'n t-saoghal, agus do ainglibh, agus do dhaoinibh.

10 *Is* amadain sinne air son Chriosd, ach *tha* sibhse glic ann an Criosd: *tha* sinne lag, ach *tha* sibhse làidir: *tha* sibhse ann an urram, ach sinne ann an eas-urram.

11 Gus an uair so féin, tha sinn araon ocrach, agus ìotmhor, agus lomnochd[x], agus air ar bualadh le dornaibh, agus gun aon àite-còmhnuidh seasmhach againn:

12 Agus ri saothair, ag oibreachadh le ar làmhan féin[z]: Air fulang anacainnt dhuinn, tha sinn a' beannachadh[b]: an uair a gheur-leanar sinn tha sinn 'g a fhulang:

13 Air faghail toibheim dhuinn, tha sinn a' guidhe: rinneadh sinn mar shalchar an t-saoghail, mar anabas nan uile nithe gus an là 'n diugh[c].

14 Cha-n 'eil mi a' sgrìobhadh nan

nithe so a chur nàire oirbh, ach mar mo chloinn ghràdhaich tha mi *'g 'ur* comhairleachadh[b].

15 Oir ged bhitheadh deich mìle luchd-teagaisg agaibh ann an Criosd, gidheadh *cha-n 'eil agaibh* mòran aithrichean : oir ann an Iosa Criosd, ghin mise sibh troimh an t-soisgeul.

16 Uime sin guidheam oirbh, bithibh 'n 'ur luchd-leanmhuinn ormsa.

17 Chum na crìche so chuir mi Timoteus do 'ur n-ionnsuidh, neach a tha 'n a mhac gràdhach dhomh, agus dìleas anns an Tighearna, neach a chuireas 'an cuimhne dhuibh mo shlighean-sa a tha ann an Criosd, a réir mar tha mi 'teagasg 's gach àit anns gach eaglais.

18 A nis tha cuid air an séideadh suas, mar nach tiginn do 'ur n-ionnsuidh.

19 Gidheadh thig mi do 'ur n-ionnsuidh gu h-aithghearr, ma's toil leis an Tighearn'[f], agus bithidh fios agam, cha-n ann air cainnt na muinntir a tha air an séideadh suas, ach air an cumhachd.

20 Oir cha-n ann 'am focal *a tha* rìoghachd Dhé[h], ach ann an cumhachd.

21 Ciod is àill leibh? An tig mi do 'ur n-ionnsuidh le slait[i], no ann an gràdh, agus *ann* an spiorad na macantachd?

## CAIB. V.

1 *Tha an duine neòghlan na's mò 'n a chùis-nàire dhoibh, na 'n a aobhar gairdeachais.* 7 *Is còir an t-seann gheur-thaois a ghlanadh a mach.* 10 *Is còir peacaich ghràineil a sheachnadh.*

THA e air aithris gu coitchionn *gu bheil* neòghloine 'n 'ur measg, agus a' leithid sin de neòghloine, nach 'eil uiread as air ainmeachadh am measg nan Cinneach, gu-m bitheadh aig neach bean 'athar[j].

2 Agus tha sibh air 'ur séideadh suas, agus cha d'rinn sibh bròn mar bu chòir[k], chum gu-n tugtadh air falbh uaibh am fear a rinn an gniomh so.

3 Oir gu deimhin air dhomh-sa 'bhi uaibh anns a' choluinn[m], ach a làthair agaibh ann an spiorad, thug mi breth cheana, mar gu-m bithinn a làthair, air an neach a rinn so mar so;

4 Ann an ainm ar Tighearn' Iosa Criosd[o], air dhuibhse, agus do m' spiorad-sa 'bhi cruinn an ceann a chéile, maille ri cumhachd ar Tighearn' Iosa Criosd[p],

5 A' shamhuil so de dhuine a thoirt thairis do Shatan[q] chum sgrios na feòla, chum gu-m bi an spiorad air a shaoradh[r] ann an là an Tighearn' Iosa.

6 Cha-*n 'eil* 'ur n-uaill maith[s]: nach 'eil fhios agaibh gu-n goirtich beagan de thaois ghoirt am meall uile[t]?

7 Glanaibh a mach uime sin an t-seann taois ghoirt, chum gu-m bi sibh 'n 'ur meall nuadh, mar a tha sibh neo-ghoirtichte. Oir tha eadhon Criosd ar n-*uan*-càisge air 'ìobradh air ar son[u].

8 Uime sin cumamaid an fhéill, na b'ann le seann taois ghoirt[a], no le taois ghoirt a' mhì-ruin agus an uilc[c]; ach le *aran* neo-ghoirtichte an treibhdhireis agus na fìrinn.

9 Sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh ann an litir[d], gun chomhluadar a bhi agaibh ri luchd-neòghloine:

10 Gidheadh cha-n ann gu h-uile ri luchd-neòghloine an t-saoghail so, no ri luchd-sannt, no luchd-fòirneirt, no luchd-iodhol-aoraidh; oir an sin b'éigin duibh dol a mach as an t-saoghal.

11 Ach a nis sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh, gun chomhluadar a ghleidheadh, ma tha neach air bith ris an abrar bràthair 'n a fhear-neòghloine[e], no sanntach, no 'n a fhear-ìodhol-aoraidh, no 'n a fhear-anacainnt, no 'n a mhisgeir, no 'n a fhear-fòirneirt, maille r'a' leithid so de dhuine gun uiread as biadh itheadh.

12 Oir ciod e mo ghnothuch-sa breth a thoirt orra-san a tha am muigh? nach 'eil sibhse a' toirt breth air an dream a tha stigh[g]?

13 Ach tha Dia a' toirt breth orra-san a tha an leth muigh. Uime sin cuiribh air falbh an droch dhuine *sin* as 'ur meadhon féin.

## CAIB. VI.

1 *Cha-n fheud na Corintianaich dragh a chur air am bràithribh le'n agairt chum lagha,* 6 *gu h-àraidh an làthair nan ana-creideach.* 9 *Cha sealbhaich na neo-fhìreanaich rìoghachd Dhé.* 15 *'S iad ar cuirp buill Chriosd,* 19 *agus teampuill an Spioraid Naoimh;* 16 *uime sin cha-n fheudar an truailleadh.*

AM bheil a chridhe aig aon neach agaibh, aig am bheil cùis an aghaidh duine eile, dol fo bhreitheanas nan daoine eucorach, agus cha-n ann fo *bhreitheanas* nan naomh?

2 Nach 'eil fhios agaibh gu-n toir na naoimh breth air an t-saoghal[l]? agus ma bheirear breth air an t-saoghal leibhse, an e nach fiù sibh a bhi 'n 'ur breitheamhnaibh air na cùisibh a's lugha?

3 Nach 'eil fhios agaibh gu-n toir sinne breth air ainglibh[n]? cia mò na sin air nithibh a bhuineas do'n bheatha so?

4 Uime sin ma tha breitheanais agaibh mu thimchioll nan nithe sin a bhuineas do'n bheatha so, cuiribh 'n an suidhe *chum breitheanais* an dream a's lugha meas anns an eaglais.

5 Chum 'ur nàire tha mi a' labhairt. An ann mar sin nach 'eil aon duine glic 'n 'ur measg? *nach 'eil* fiù a h-aon a's urrainn breth a thoirt eadar a bhràithrean?

6 Ach tha bràthair a' dol gu lagh ri bràthair, agus so an làthair nan ana-creideach.

7 A nis uime sin tha gu cinnteach lochd 'n 'ur measg, do bhrìgh gu bheil sibh a' dol gu lagh r'a chéile: c'ar son

B.C. 59.

[a] Ecs. 13. 6
[b] 1 Tes. 2. 11
[c] Mat. 16. 6, 12
[d] Eph. 5. 11; 2 Tes. 3. 14
[e] Ròm. 16. 17; 2 Eoin 10
[f] Seum. 4. 15
[g] caib. 6. 1-4
[h] Ròm. 14. 17
[i] 2 Cor. 13. 10
[j] Deut. 27. 20
[k] 2 Cor. 7. 7
[l] Dan. 7. 22; Mat. 19. 28; Iud. 14, 15; Tais. 20. 4
[m] Col. 2. 5
[n] 2 Pead. 2. 4; Iud. 6
[o] 2 Cor. 2. 9, 10
[p] Mat. 16. 19; Eoin 20. 23
[q] 1 Tim. 1. 20
[r] caib. 11. 32
[s] Seum. 4. 16
[t] Luc. 13. 21
[u] Isa. 53. 7; 1 Pead. 1. 19; Tais. 5. 6, 12

nach fèarr leibh eucoir fhulang[a]? c'ar son nach fèarr leibh calldach a ghabhail?

8 Gidheadh tha sibh a' deanamh eucoir agus dìobhail[b], agus sin air '*ur* bràithribh.

9 Nach 'eil fhios agaibh nach sealbhaich luchd-deanamh na h-eucorach rìoghachd Dhé? Na meallar sibh: cha sealbhaich luchd-strìopachais[d], no luchd-ìodhol-aoraidh, no luchd-adhaltranais, no luchd-macnuis, no na daoine a tha ciontach de neòghloine mhi-nàdurra,

10 No gaduichean, no daoine sanntach, no misgeirean, no luchd-anacainnt, no luchd-fòirneirt, rìoghachd Dhé.

11 Agus mar so bha cuid dibhse[f]: ach tha sibh air 'ur n-ionnlad[h], ach tha sibh air 'ur naomhachadh[i]; ach tha sibh air 'ur fìreanachadh[j] ann an ainm an Tighearn' Iosa, agus tre Spiorad ar Dé-ne.

12 Tha na h-uile nithe ceadaichte dhomh-sa, ach cha-n 'eil na h-uile nithe iomchuidh; tha na h-uile nithe ceadaichte dhomh, ach cha chuirear mi fo chumhachd ni sam bith[l].

13 *Tha* am biadh air son na bronn[m], agus a' bhrù air son a' bhìdh: ach sgriosaidh Dia araon so agus sud. A nis cha-n ann air son neòghloine tha an corp[n], ach air son an Tighearn'[p]: agus an Tighearn' air son a' chuirp[q].

14 Agus thog Dia araon an Tighearna suas[r], agus togaidh e sinne suas tre a chumhachd féin mar an ceudna.

15 Nach 'eil fhios agaibh, gur iad 'ur cuirp buill Chriosd[t]? uime sin an gabh mise buill Chriosd, agus an dean mi buill strìopaich dhiubh? Nar leigeadh Dia.

16 An e nach 'eil fios agaibh, an ti sin a tha ceangailte ri strìopaich, gur aon chorp *rithe* e? Oir, (tha e ag ràdh,) bithidh dithis 'n an aon fheòil[u].

17 Ach an ti a tha ceangailte ris an Tighearn', is aon spiorad *ris* e[v].

18 Teichibh o strìopachas[w]. Tha gach aon pheacadh a ni duine an leth muigh de'n chorp: ach an ti a ni strìopachas, tha e 'peacachadh an aghaidh a chuirp féin.

19 An e nach 'eil fhios agaibh gur e 'ur corp teampull an Spioraid Naoimh *a tha* annaibh[y], a tha agaibh o Dhia, agus cha leibh féin sibh[z]?

20 Oir cheannachadh le luach sibh[a]: uime sin thugaibh glòir do Dhia[b] le 'ur corp, agus le 'ur spiorad, a's le Dia.

## CAIB. VII.

1 *Mu phòsadh.* 10 *Cha chòir do bhannaibhpòsaidh a bhi air am fuasgladh air bheag aobhair.* 18 *Is còir do gach duine 'bhi toilichte le a ghairm.* 25 *C'ar son is còir òigheachd a roghnachadh:* 35 *na reusoin air son am bu chòir pòsadh, no gun phòsadh.*

A NIS a thaobh nan nithe mu'n do sgrìobh sibh a m' ionnsuidh: *Is maith do fhear gun bhean'tuinn ri mnaoi.*

2 Gidheadh, chum strìopachas *a sheachnadh*, bitheadh a bhean féin aig gach fear, agus aig gach mnaoi a fear féin.

3 Thugadh am fear an deadh-ghean dligheach do'n mhnaoi[c]; agus a' bhean mar an ceudna do'n fhear.

4 Cha-n 'eil comas a cuirp féin aig a' mhnaoi, ach aig an fhear: agus mar an ceudna cha-n 'eil comas a chuirp féin aig an fhear, ach aig a' mhnaoi.

5 Na cumaibh 'ur dlighe o 'chéile, ach le toil a chéile ré tamuill[e], chum sibh féin a thoirt do thrasg agus do urnuigh; agus thigibh cuideachd a rìs, chum nach buair Satan sibh air son 'ur neo-gheamnuidheachd[g].

6 Ach tha mi a' labhairt so mar ni ceadaichte, *agus* cha-n ann mar àithne.

7 Oir bu mhiann leam gu-m bitheadh na h-uile dhaoine mar mi féin: gidheadh tha a thiodhlac féin aig gach duine o Dhia[k], aig aon neach mar so, agus aig neach eile mar sud.

8 Uime sin tha mi ag ràdh ris an dream nach 'eil pòsda, agus ris na bantraichibh, Is maith dhoibh ma dh'fhanas iad eadhon mar tha mise.

9 Gidheadh mur feudar leo iad féin a ghleidheadh *geamnuidh*, pòsadh iad[o]: oir is fèarr pòsadh na losgadh.

10 Agus dhoibh-san a tha pòsda tha mi ag àithneadh, *gidheadh* cha mhise, ach an Tighearna, gun a' bhean a dhealachadh r'a fear[s]:

11 Ach ma dhealaicheas i, fanadh i gun phòsadh, no bitheadh i réidh r'a fear: agus na cuireadh am fear uaith *a* bhean.

12 Ach ris a' chuid eile tha mise ag ràdh, cha-n e an Tighearna, Ma bhitheas aig bràthair sam bith bean ana-creideach, agus gu bheil i toileach còmhnuidh a ghabhail maille ris, na cuireadh e uaith i.

13 Agus a' bhean aig am bheil fear ana-creideach, agus gu bheil esan toileach còmhnuidh a ghabhail maille rithe, na cuireadh i uaipe e.

14 Oir tha am fear ana-creideach air a naomhachadh leis a' mhnaoi, agus tha a' bhean ana-creideach air a naomhachadh leis an fhear: no bhitheadh 'ur clann neòghlan; ach a nis tha iad naomh[x].

15 Ach ma dh'fhalbhas am *fear* ana-creideach, falbhadh e. Cha-n 'eil bràthair no piuthar fo dhaorsa 'n an leithidibh sin de *chàsaibh*: ach ghairm Dia sinn chum sìthe[c].

16 Oir ciod am fios a tha agad-sa, O bhean, nach saor thu d'fhear? no ciod am fios a tha agad-sa, O fhir, nach saor thu *do* bhean?

17 Ach a réir mar a roinn Dia ris gach duine, mar a ghairm an Tighearna gach aon[d], mar sin gluaiseadh e: agus mar sin tha mise 'g orduchadh anns na h-eaglaisibh uile[e].

18 An do ghairmeadh neach sam bith agus e timchioll-ghearrta? na deanar e

B.C. 59.

[a] Gnà. 20. 22 Mat. 5. 39, 40 Ròm. 12. 17, 19 1 Tes. 5. 15
[b] 1 Tes. 4. 6
[c] Ecs. 21. 10 1 Pead. 3. 7
[d] Gal. 5. 19-21 Eph. 5. 4, 5 Eabh. 12. 14, 18 13. 4 Tais. 22. 15
[e] Ioel 2. 16
[f] Eph. 2. 1, 2 Col. 3. 7 Tit. 3. 3-6
[g] 1 Tes. 3. 5
[h] Eabh. 10. 22
[i] Eabh. 2. 11
[j] Ròm. 8. 30
[k] Mat. 19. 11, 12
[l] caib. 9. 27
[m] Mat. 15. 17, 20
[n] 1 Tes. 4. 3, 7
[o] 1 Tim. 5. 14
[p] Ròm. 12. 1
[q] Eph. 5. 23
[r] Ròm. 6. 5, 8
[s] Mal. 2. 14-16 Mat. 19. 6, 9
[t] Eph. 5. 30
[u] Gen. 2. 24 Mat. 19. 5
[v] Eoin 17. 21-23 Eph. 4. 4
[w] Gnà. 6. 25-32 7. 24-27
[x] Mal. 2. 15, 16
[y] 2 Cor. 6. 16
[z] Ròm. 14. 7, 8
[a] Gnio. 20. 28 1 Pead. 1. 18, 19 Tais. 5. 9
[b] 1 Pead. 2. 9
[c] Ròm. 12. 18 14. 19 Eabh. 12. 14
[d] rann. 20-24
[e] caib. 4. 17 2 Cor. 11. 28

neo-thimchioll-ghearrta[a]: an do ghairmeadh neach sam bith gun e bhi timchioll-ghearrta? na timchioll-ghearrar e.

19 Cha-n 'eil éifeachd 's an timchioll-ghearradh[c], agus cha-n 'eil éifeachd 's an neo-thimchioll-ghearradh, ach *ann an* coimhead àitheanta Dhé[d].

20 Fanadh gach aon anns a' ghairm 's an do ghairmeadh e[e].

21 An do ghairmeadh thu a'd' sheirbhiseach? na bitheadh suim agad dheth[f]; ach ma dh'fheudas tu 'bhi saor, gu ma h-e sin do roghainn.

22 Oir an ti a ghairmeadh 's an Tighearna 'n a sheirbhiseach, is duine saor an Tighearn' e[g]: mar an ceudna an ti a ghairmeadh *agus e* saor, is e seirbhiseach Chriosd e[h].

23 Cheannachadh le luach sibh[i]; na bithibh 'n 'ur seirbhisich do dhaoinibh.

24 A bhràithre, 's an staid anns an do ghairmeadh gach neach[j], an sin fanadh e maille ri Dia.

25 A nis a thaobh òighean, cha-n 'eil àithne agam o an Tighearna: gidheadh tha mi 'toirt breth, mar neach a fhuair tròcair o an Tighearna gu bhi dìleas.

26 Tha mi a' meas uime sin gu bheil so maith air son na teanntachd a tha làthair, *tha mi ag ràdh*, gu *bheil e* maith do dhuine 'bhi mar sin[m].

27 Am bheil thu ceangailte ri mnaoi? na iarr fuasgladh. Am bheil thu fuasgailte o mhnaoi? na iarr bean.

28 Ach ma phòsas tu, cha do pheacaich thu[p]; agus ma phòsas òigh, cha do pheacaich i: gidheadh, bithidh aig an leithidibh so trioblaid 's an fheòil; ach tha mi 'g 'ur caomhnadh.

29 Ach tha mi ag ràdh so, a bhràithre, gu bheil an aimsir goirid[q] 's na bheil ri teachd: chum araon gu-m bi iadsan aig am bheil mnathan, mar nach bitheadh mnathan aca;

30 Agus iadsan a tha ri caoidh, mar nach bitheadh iad ri caoidh; agus iadsan a tha ri gairdeachas, mar mhuinntir nach 'eil ri gairdeachas; agus iadsan a tha ri ceannachd, mar *dhaoine* nach 'eil a' sealbhachadh;

31 Agus iadsan a tha 'gnàthachadh an t-saoghail so, mar dhream nach 'eil 'g a mhi-ghnàthachadh[x]; oir théid sgiamh[1] an t-saoghail so seachad[z].

32 Ach b'àill leam sibhse 'bhi gun ro chùram. An ti nach 'eil pòsda, bithidh cùram nan nithe sin a bhuineas do an Tighearn' air[b], cionnus a thoilicheas e an Tighearn':

33 Ach an ti a tha pòsda, bithidh cùram nithe an t-saoghail air, cionnus a dh' fheudas e a bhean a thoileachadh.

34 Tha *mar an ceudna* eadar-dhealachadh eadar bean agus òigh: tha cùram oirre-se nach 'eil pòsda mu nithibh an Tighearna, chum gu-m bi i naomh, araon 'n a corp agus 'n a spiorad; ach bithidh

B.C. 59.

a Gnio. 15. 1, &c. Gal. 5. 2, &c.
b Luc. 10. 40-42
c Gal. 5. 6; 6. 15
d Eoin 15. 14; 1 Eoin 2. 3
e Gnà. 27. 8
f Eabh. 13. 5
g Eoin 8. 36; Ròm. 6. 18, 22
h Salm 116. 16; 1 Pead. 2. 16
i caib. 6. 20; 1 Pead. 1. 18, 19
j rann. 17, 20
k Ròm. 7. 2
l 2 Cor. 6. 14
m rann. 1, 8
n rann 25
o 2 Pead. 3. 15, 16
p Eabh. 13. 4
q 1 Pead. 4. 7; 2 Pead. 3. 8, 9
r Gnio. 15. 10, 20
s Ròm. 14. 14, 22
t Isa. 47. 10
u caib. xiii.
v Ròm. 11. 25; Gal. 6. 3; 1 Tim. 6. 3, 4
w Nah. 1. 7; 2 Tim. 2. 19
x Ecl. 9. 7-10; 1 Tim. 6. 17, 18
1 *dreach.*
y Isa. 41. 24
z Ecl. 1. 4; Seum. 4. 14; 1 Pead. 4. 7
a Salm 96. 5; Eoin 10. 34, 35
b 1 Tim. 5. 5
c Mal. 2. 10; Eph. 4. 6
d Eoin 1. 3; Eabh. 1. 2

cùram air a' mhnaoi a tha pòsda mu nithibh an t-saoghail[b], cionnus a dh' fheudas i a fear a thoileachadh.

35 Agus so tha mi a' labhairt chum 'ur tairbhe féin; cha-n ann chum gu-n cuirinn ribe oirbh, ach a chum an ni sin a tha ciatach, agus gu feitheadh sibh air an Tighearna gun bhuaireadh.

36 Ach ma shaoileas duine sam bith gu bheil e 'g a ghiùlan féin gu mi-chiatach thaobh a mhaighdinn, ma chaidh blàth a h-aimsir thairis, agus gur còir a dheanamh mar sin, deanadh e na's àill leis, cha-n 'eil e a' peacachadh: pòsadh iad.

37 Gidheadh, an ti sin a tha suidhichte gu daingean 'n a chridhe, agus gun éigin sam bith air, ach aig am bheil cumhachd air a thoil féin, agus a chuir roimhe 'n a chridhe a mhaighdeann a choimhead, tha e a' deanamh gu maith.

38 Uime sin ma seadh, tha an ti a bheir seachad ann am pòsadh *i*, a' deanamh gu maith; ach tha an ti nach toir ann am pòsadh *i*, a' deanamh na's fèarr.

39 Tha a' bhean ceangailte leis an lagh ré na h-ùine a tha a fear beò[k]: ach ma gheibh a' fear bàs, tha i saor gu pòsadh ri aon neach a's toil leatha; a mhàin anns an Tighearn'[l].

40 Ach tha i na's sona, ma dh'fhanas i mar sin, a réir mo bhreth-sa[n]: agus is i mo bharail gu bheil Spiorad Dhé agam[o].

## CAIB. VIII.

1 *Is còir fantuinn o bhidheannaibh a dh'iobradh do iodholaibh.* 8 *Cha-n fheud sinn ar saorsa Chriosduidh a mhi-ghnàthachadh, chum oilbheim d'ar bràithribh;* 11 *ach is còir dhuinn ar n-eòlas a chiosnachadh le gràdh.*

A NIS a thaobh nithe a dh'iobradh do ìodholaibh[r], tha fhios againn gu bheil eòlas againn uile[s]. Ataidh an t-eòlas suas[t], ach bheir gràdh fòghlum[u].

2 Agus ma tha aon duine a' saoilsinn gur aithne dha ni 's am bith[v], cha-n aithne dha aon ni fathast mar bu chòir dha aithneachadh.

3 Ach ma tha gràdh aig duine sam bith, do Dhia, tha esan air 'aithneachadh leis[w].

4 Uime sin, mu thimchioll itheadh nan nithe sin a dh'iobradh do ìodholaibh, tha fhios againne nach ni air an domhan ìodhol[y], agus nach *'eil* Dia sam bith eile ann ach a h-aon.

5 Oir ged tha iad ann ris an abrar diathan[a], ma's ann air nèamh no air thalamh, (amhuil mar tha iomadh dia, agus iomadh tighearn' ann,)

6 Gidheadh dhuinne *cha-n 'eil ach* aon Dia[c], an t-Athair, o'm *bheil* na h-uile nithe, agus sinne air a shon-san; agus aon Tighearn' Iosa Criosd, tre *am bheil* na h-uile nithe[d], agus sinne trid-san.

7 Gidheadh cha-*n 'eil* an t-eòlas so aig na h-uile dhaoinibh: oir tha cuid le coguis a thaobh an ìodhoil gus an t-àm so, ag itheadh *a' bhìdh* mar ni a dh'iob-

radh do ìodhol; agus air d'an coguis a
bhi anmhunn, tha i air a salachadh.
8 Ach cha mhol biadh sinn do Dhia[b]:
oir ma dh'itheas sinn, cha-n fhèairrd sinn
e; ni mò mur ith sinn, is misde sinn *e.*
9 Ach thugaibh an aire nach bi an
comas so a tha agaibh air aon dòigh 'n a
aobhar oilbheim do'n dream a tha lag[d].
10 Oir ma chi neach thusa aig am bheil
eòlas a' suidhe chum bìdh ann an team-
pull ìodhoil, nach neartaichear coguis an
ti sin a tha lag chum na nithe sin a
dh'ìobradh do ìodholaibh itheadh:
11 Agus tre d'eòlas-sa an téid do bhràth-
air lag 'am mugha[f], air son an d'fhuair
Criosd bàs?
12 Ach le peacachadh dhuibh mar sin
an aghaidh nam bràithrean[g], agus le an
coguis anmhunn a lotadh, tha sibh a'
peacachadh an aghaidh Chriosd.
13 Uime sin ma bheir biadh aobhar
oilbheim[1] do m' bhràthair, cha-n ith mi
feòil a chaoidh, chum nach toir mi aobhar
oilbheim do m' bhràthair[i].

## CAIB. IX.

1 *Nochd an t-abstol a shaorsa.* 7 *agus gu-m buineadh do'n mhinisteir a bhi air a bheathachadh leis an t-soisgeul:* 15 *gidheadh d'a dheadh-ghean maith féin gu-n d'fhan esan o bhi cosdail dhoibh,* 22 *agus o oilbheum a thoirt do neach sam bith ann an cùisibh coimhdheis.*

NACH abstol mise? nach 'eil mi saor?
Nach fhaca mi Iosa Criosd ar Tigh-
earna[n]? nach sibhse m' obair anns an
Tighearna[o]?
2 Mur 'eil mi a'm' abstol do dhaoin-
ibh eile, gidheadh gu cinnteach tha mi
dhuibh-se; oir is sibhse seula m'abstol-
achd anns an Tighearn'.
3 Is e so mo fhreagradh do'n dream a
chuireas ceisd orm:
4 Nach 'eil againne comas itheadh agus
òl?
5 Nach 'eil againne comas piuthar,
bean-phòsda a thoirt leinn mu'n cuairt,
amhuil mar na h-abstoil eile, agus bràith-
rean an Tighearn', agus Cephas?
6 No am bheil mise agus Barnabas a
mhàin gun chomas againn a bhi saor o
obair[r]?
7 Cò théid chum cogaidh uair air bith
air a chosdus féin[s]? cò shuidhicheas fìon-
lios, agus nach ith d'a thoradh[t]? no cò
bheathaicheas treud, agus nach blais de
bhainne an treud[v]?
8 An ann mar dhuine a tha mi a'
labhairt nan nithe so? no nach abair an
lagh na nithe so mar an ceudna?
9 Oir tha e sgrìobhta ann an lagh
Mhaois, Na cuir ceangal air beul an daimh
a tha 'saltairt an arbhair[x]. Am bheil
Dia a' gabhail cùraim de dhaimh?
10 No nach ann gu h-àraidh air ar
son-ne tha e ag ràdh so? gu deimhin *is
ann* air ar son-ne tha e sgrìobhta: do

B.C. 59.

[a] 2 Tim. 2. 6
[b] Ròm. 14. 17
[c] Ròm. 15. 27
[d] Ròm. 14. 13, 20
Gal. 5. 13
[e] 2 Cor. 11. 7-9
12. 14
[f] Ròm. 14. 15
[g] Mat. 25. 40, 45
Gnio. 9. 4, 5
[h] Air. 18. 8, &c.
Deut. 18. 1
1 *tuislidh.*
[i] caib. 9. 22
[j] Luc. 10. 7
[k] Gnio. 20. 34
2 Tes. 3. 8
[l] 2 Cor. 11. 10
[m] Ier. 1. 17
20. 9
[n] Gnio. 9. 3, 17
[o] caib. 4. 15
[p] Ròm. 1. 14
Gal. 5. 13
[q] Gnio. 16. 3
21. 23-26
[r] 2 Tes. 3. 8, 9
[s] 1 Tim. 1. 18
[t] Deut. 20. 6
Gnà. 27. 18
[u] caib. 7. 23
[v] 1 Pead. 5. 2
[w] Ròm. 15. 1
2 Cor. 11. 29
[x] Deut. 25. 4
1 Tim. 5. 18
[y] caib. 10. 33
[z] Ròm. 11. 14

bhrigh gur ann 'an dòchas is còir do'n
treabhaiche treabhadh[a]; agus a chum an
neach a bhuaileas ann an dòchas, gu-m bi
e 'n a fhear-comhpairt d'a dhòchas.
11 Ma chuir sinne nithe spioradail
dhuibh-se[c], an ni mòr e ma bhuaineas
sinn 'ur nithe feòlmhor-se?
12 Ma tha muinntir eile 'n an luchd-
comhpairt de'n chumhachd so thairis
oirbh, nach mò is còir dhuinne *'bhi?*
Gidheadh, cha do chuir sinn an cumh-
achd so 'an cleachdadh[e]; ach tha sinn a'
fulang nan uile nithe, chum nach cuir-
eamaid bacadh air soisgeul Chriosd.
13 Nach 'eil fhios agaibh gu bheil iadsan
a tha 'saothrachadh mu thimchioll nithe
naomha, air am beathachadh o'n team-
pull? agus iadsan a tha 'frithealadh do'n
altair, gu bheil comh-roinn aca ris an
altair[h]?
14 Agus mar sin dh'orduich an Tigh-
earna mar an ceudna dhoibh-san a tha
'searmonachadh an t-soisgeil, an teachd-
an-tir fhaotainn o an t-soisgeul[j].
15 Ach cha do ghnàthaich mise a h-aon
diubh so[k], agus cha do sgrìobh mi na nithe
so, chum gu-n deantadh mar sin dhomh:
oir b'fhèarr dhomh am bàs fhaghail[l], na
gu-n cuireadh neach air bith m'uaill ann
an neo-bhrìgh.
16 Oir ged shearmonaich mi an soisgeul,
cha-n 'eil aobhar uaill agam: oir tha éigin
air a cur orm[m]; seadh, is an-aoibhinn
domh, mur searmonaich mi an soisgeul.
17 Oir ma's ann gu toileach a tha mi
'deanamh so, tha duais agam: ach ma's
ann an aghaidh mo thoile, tha ministreil-
eachd air a h-earbsadh rium.
18 Ciod i mo dhuais ma seadh? *cadhon
so,* chum an uair a tha mi 'searmonachadh
an t-soisgeil, gu-n suidhichinn soisgeul
Chriosd gun chosdus, chum nach mi-
ghnàthaichinn mo chumhachd 's an
t-soisgeul.
19 Oir ged tha mi saor o na h-uile
dhaoinibh, gidheadh rinn mi mi féin a'm'
sheirbhiseach do na h-uile[p], chum gu-n
cosnainn an tuilleadh.
20 Agus rinneadh mi do na h-Iudhaich
mar Iudhach[q], chum gu-n cosnainn na
h-Iudhaich; dhoibh-san a tha fo an lagh,
mar *dhuine* fo an lagh, chum gu-n cosnainn
iadsan a tha fo an lagh;
21 Dhoibh-san a tha gun lagh, mar
*dhuine* gun lagh, (ged nach 'eil mi gun
lagh do Dhia, ach fo lagh do Chriosd[u],)
chum gu-n cosnainn iadsan a tha gun
lagh.
22 Rinneadh mi dhoibh-san a tha an-
mhunn mar *dhuine* anmhunn[w], chum
gu-n cosnainn an dream a tha anmhunn:
Bha mi 's an uile chruth do na h-uile
dhaoinibh[y], chum air gach uile dhòigh
gu-n saorainn cuid éigin[z].
23 Agus so tha mi a' deanamh air son
an t-soisgeil, chum gu-m bi mi a'm' fhear
comh-roinne dheth.

24 Nach 'eil fhios agaibh iadsan a tha 'ruith anns a' bhlàr-réise, gu-n ruith iad uile, ach is aon duine a gheibh an duais? gu ma h-amhuil a ruitheas sibhse[b], ionnus gu-n glac sibh *an duais.*

25 Agus tha gach uile ghleachdair measarra anns na h-uile nithibh: a nis tha iadsan a' *deanamh sin* a chum gu-m faigh iad crùn truaillidh; ach sinne *air son crùin* neo-thruaillidh[e].

26 Uime sin is amhuil a tha mise a' ruith, cha-n ann mar gu neo-chinnteach: is amhuil a tha mi a' cur catha, cha-n ann mar neach a bhuaileas an t-athar:

27 Ach tha mi a' trom-bhualadh mo chuirp[g], agus 'g a chur fo smachd: air eagal air chor sam bith an déigh dhomh searmonachadh do dhream eile, gu-n cuirear mi féin air cùl.

## CAIB. X.

1 *Tha sàcramaintean nan Iudhach 'n an samhladh air ar sàcramaintibh-ne;* 14 *agus am peanas mar rabhadh dhuinn iodhol-aoradh a sheachnadh.* 21 *Cha-n fheud sinn a bhi 'n ar luchd-comhpairt de bhòrd an Tighearn', agus de bhòrd dheamhan faraon, &c.*

OS bàrr, a bhràithre, cha b'àill leam sibhse a bhi aineolach, gu robh ar n-aithrichean uile fo 'n neul[l], agus gu-n deachaidh iad uile troimh an mhuir[m];

2 Agus gu-n do bhaisteadh iad uile do Mhaois 's an neul, agus anns a' mhuir;

3 Agus gu-n d'ith iad uile an t-aon bhiadh spioradail[o];

4 Agus gu-n d'òl iad uile an aon deoch spioradail[p]: (oir dh'òl iad de'n charraig spioradail sin a lean iad: agus b'i a' charraig sin Criosd:)

5 Ach le mòran diubh cha robh Dia toilichte: oir sgriosadh anns an fhàsach iad.

6 A nis bha na nithe sin 'n an saimpleiribh[1] dhuinne, chum nach miannaicheamaid droch nithe, eadhon mar a mhiannaich iad-san[s].

7 Agus na bithibh-se 'n 'ur luchd-iodhol-aoraidh, mar *a bha* cuid diubh-san; a réir mar tha e sgrìobhta, Shuidh am pobull sìos a dh'itheadh agus a dh'òl, agus dh'éirich iad a chluicheadh[v].

8 Agus na deanamaid strìopachas, mar a rinn cuid diubhsan[x], agus a thuit *diubh* ann an aon là tri mìle fichead.

9 Agus na dearbhamaid Criosd[y], mar a dhearbh cuid diubh-san, agus a sgriosadh iad le nathraichibh nimhe[a].

10 Agus na deanaibh-se gearan, mar a rinn cuid diubh-san gearan[b], agus a sgriosadh iad leis an sgriosadair[c].

11 A nis thachair na nithe so uile dhoibhsan mar eisempleiribh: agus sgrìobhadh iad chum teagaisg dhuinne, air am bheil deireadh an t-saoghail air teachd[e].

12 Uime sin an ti a shaoileas e 'bhi 'n a sheasamh[f], thugadh e aire nach tuit e.

13 Cha do thachair deuchainn[2] air bith ruibh, ach ni a tha coitchionn do dhaoinibh: ach tha Dia dìleas, nach leig dhuibh a bhi air 'ur feuchainn thar 'ur comais[a]; ach a ni maille ris an deuchainn slighe gu dol as mar an ceudna[c], chum gu-m bi sibh comasach air a giùlan.

14 Air an aobhar sin, a mhuinntir mo ghràidh, teichibh o ìodhol-aoradh[d].

15 Tha mi a' labhairt mar ri daoinibh tuigseach: thugaibh-se breth air an ni a tha mi ag ràdh.

16 Cupan a' bheannachaidh a tha sinne a' beannachadh, nach e comunn fola Chriosd e[f]: An t-aran a tha sinn a' briseadh, nach e comunn cuirp Chriosd e[h]?

17 Oir ged tha sinne 'n ar mòran, is aon aran, agus aon chorp sinn: oir tha againn uile comhpairt de'n aon aran.

18 Thugaibh fainear Israel a réir na feòla: nach 'eil aca-san a tha 'g itheadh nan ìobairt comh-roinn ris an altair[i]?

19 Ciod a their mi uime sin? gu bheil brìgh air bith anns an ìodhol[j], no gu bheil brìgh air bith 's an ni a dh'ìobradh do ìodholaibh?

20 Ach *tha mi ag ràdh*, na nithe a tha na Cinnich ag ìobradh, gur ann do dheamhnaibh a tha iad 'g an ìobradh[k], agus nach ann do Dhia: agus cha b'àill leam comunn a bhi agaibh-se ri deamhnaibh.

21 Cha-n 'eil e 'an comas duibh cupan an Tighearn' òl, agus cupan dheamhan[n]. Cha-n 'eil e 'an comas duibh comh-roinn a bhi agaibh de bhòrd an Tighearn', agus de bhòrd dheamhan.

22 Am brosnuich sinn an Tighearna gu eud[q]? an treise sinn na esan?

23 Tha na h-uile nithe ceaduichte dhomh-sa[r], ach cha-n 'eil na h-uile nithe iomchuidh: tha na h-uile nithe ceaduichte dhomh-sa, ach cha toir na h-uile nithe fòghlum.

24 Na iarradh neach air bith an ni sin a bhuineas dha féin[t]; ach *iarradh* gach aon *an ni* sin a thig ri maith neach eile.

25 Ithibh gach ni a reicear ann am margadh na feòla[u], gun cheisd air bith fheòraich air sgàth coguis.

26 Oir is leis an Tighearn' an talamh, agus a làn[w].

27 Ma bheir aon neach dhiubh-san nach 'eil 'n an creidich cuireadh dhuibh, agus gur toil leibh dol maille ris; ithibh gach ni a chuirear roimhibh[z], gun ni sam bith fheòraich air sgàth coguis.

28 Ach ma their duine sam bith ruibh, Dh'ìobradh an ni so do ìodholaibh, na h-ithibh, air a sgàth-san a nochd dhuibh e[d], agus air sgàth coguis. Oir is leis an Tighearn' an talamh, agus a làn.

29 *Air sgàth* coguis, tha mi ag ràdh, cha-n i *do choguis* féin, ach *coguis* an neach ud eile: oir c'ar son a bheirear breth air mo shaorsa-sa le coguis duine eile?

B.C. 59.

[a] Dan. 3. 17; 2 Pead. 2. 9
[b] Phil. 2. 16; 3. 14; 1 Tim. 6. 12; 2 Tim. 2. 5
[c] Seum. 5. 11
[d] 1 Eoin 5. 21
[e] 2 Tim. 4. 8; Seum. 1. 12; 1 Pead. 5. 4; Tais. 2. 10; 3. 11
[f] Mat. 26. 26-28
[g] Ròm. 8. 13
[h] caib. 11. 23, 24
[i] Ròm. 1. 12; caib. 9. 13
[j] caib. 8. 4
[k] Lebh. 17. 7; Deut. 32. 17; Salm 106. 37
[l] Ecs. 13. 21, 22; Air. 9. 18-22
[m] Ecs. 14. 19-22, 29
[n] Deut. 32. 38
[o] Ecs. 16. 15, 35; Neh. 9. 15, 20; Salm 78. 24, 25
[p] Ecs. 17. 6; Air. 20. 11
[q] Deut. 32. 21; Iob 9. 4; Ese. 22. 14
[r] caib. 6. 12
[1] *samhlachaibh.*
[s] Air. 11. 4, 33, 34
[t] Phil. 2. 4, 21
[u] 1 Tim. 4. 4
[v] Ecs. 32. 6
[w] Deut. 10. 14; Salm 24. 1; 50. 12
[x] Air. 25. 1-9
[y] Ecs. 17. 2, 7
[z] Luc. 10. 7
[a] Air. 21. 6
[b] Air. 14. 2, 29
[c] 2 Sam. 24. 16
[d] caib. 8. 10, 12
[e] Eabh. 9. 26; 1 Eoin 2. 18
[f] Gnà. 28. 14; Ròm. 11. 20
[2] *buaireadh.*

30 Oir, ma tha comhpairt *bìdh* agam-sa
tre ghràs[1], c'ar son a labhrar olc umam a
thaobh an ni sin air son am bheil mi a'
toirt buidheachais[b]?
31 Uime sin cò dhiubh dh'itheas no
dh'òlas sibh, no ge b'e ni a ni sibh[c],
deanaibh na h-uile nithe chum glòire
Dhé.
32 Na tugaibh aobhar oilbheim[d] do na
h-Iudhaich, no do na Greugaich, no do
eaglais Dhé :
33 A réir mar tha mise a' deanamh
toile nan uile *dhaoine* anns na h-uile *nith-
ibh*, gun bhi 'g iarraidh mo bhuannachd
féin, ach *buannachd* mhòran, chum gu-n
tèarnar iad.

## CAIB. XI.

*1 Fhuair Pòl coire do na Corintianaich, a chionn gu robh 'n an coimhthionail am fir a' deanamh urnuigh, agus an cinn air an còmhdachadh, agus am mnathan gun chòmhdach air an cinn : 17 agus do bhrìgh gu robh gu coitchionn an cruinneachadh cha-n ann chum maith, ach chum uilc.*

BITHIBH-SE 'n 'ur luchd-leanmhuinn
orm-sa[g], amhuil a tha mise air
Criosd.
2 A nis tha mi 'g 'ur moladh, a bhràith-
re, do bhrìgh gu bheil cuimhne agaibh
ormsa anns na h-uile nithibh[h], agus gu
bheil sibh a' coimhead nan orduighean[i],
mar a thug mise dhuibh *iad*.
3 Ach bu mhiann leam fios a bhi agaibh,
gur e Criosd ceann gach fir[j], agus gur e
am fear ceann na mnatha[k], agus gur e
Dia ceann Chriosd[m].
4 Gach fear a tha 'deanamh urnuigh
no fàidheadaireachd, agus còmhdach air
*a* cheann, tha e 'toirt eas-urraim d'a
cheann.
5 Ach gach bean a tha 'deanamh
urnuigh no fàidheadaireachd[n], gun
chòmhdach air *a* ceann, tha i 'toirt eas-
urraim d'a ceann : oir is ionnan sin agus
ged bhitheadh i air a bearradh.
6 Oir mur bi còmhdach air ceann na
mnatha, bitheadh i air a bearradh mar an
ceudna[q]: ach ma's grannda do mhnaoi i
'bhi air a bearradh no air a lomadh,
cuireadh i còmhdach oirre.
7 Oir gun amharus cha chòir do fhear
a cheann a chòmhdachadh, do bhrìgh
gur e ìomhaigh agus glòir Dhé[r]: ach is i
a' bhean glòir an fhir.
8 Oir cha-n 'eil am fear o an mhnaoi[s],
ach a' bhean o an fhear.
9 Agus cha do chruthaicheadh am fear
air son na mnatha, ach a' bhean air son
an fhir.
10 Uime sin is còir do an mhnaoi cumh-
achd[2] a bhi aice air *a* ceann, air son nan
aingeal.
11 Gidheadh, cha-n 'eil am fear as
eugmhais na mnatha, no a' bhean as
eugmhais an fhir anns an Tighearn'.
12 Oir mar tha a' bhean o an fhear, is

B.C. 59.

1 *le buidheachas.*
a Ròm. 11. 36
b Ròm. 14. 6
c Col. 3. 17
1 Pead. 4. 11
d Ròm. 14. 13
2 Cor. 6. 3
e 1 Tim. 6. 4
f caib. 1. 11, 12
g Eph. 5. 1
1 Tes. 1. 6
h caib. 4. 17
i Luc. 1. 6
2 Tes. 3. 15
2. 6
j Eph. 5. 23
k Gen. 3. 16
l 2 Pead. 2. 13
Iud. 12
m caib. 15. 27, 28
Eoin 14. 28
n Gnio. 21. 9
o caib. 15. 3
p Mat. 26. 26
q Air. 5. 18
Deut. 21. 12
r Gen. 5. 1
s Gen. 2. 18, 22, 23
t Tais. 22. 10
2 *'s e sin, comhar' airi 'bhi fo ùghdarras a fir.*
u caib. 10. 21
Eoin 6. 63, 64
v 2 Cor. 13. 5
1 Eoin 3. 20, 21

amhuil sin *a tha* 'm fear tre an mhnaoi
mar an ceudna : ach is ann o Dhia a tha
na h-uile nithe[a].
13 Measaibh annaibh féin ; am bheil e
ciatach do mhnaoi urnuigh a dheanamh
ri Dia gun chòmhdach *air a ceann*?
14 Nach 'eil nàdur féin a' teagasg
dhuibh, ma bhitheas gruag fhada air
fear, gur nàr dha e?
15 Ach ma bhitheas gruag fhada air
mnaoi, is glòir dhi e : oir thugadh gruag
dhi air son còmhdaich.
16 Ach ma bhitheas neach air bith
connspoideach[e], cha-n 'eil a' leithid sin
de ghnàthachadh againne, no aig eaglais-
ibh Dhé.
17 A nis anns an ni so a tha mi 'cur an
céill *duibh*, cha mhol mi *sibh*, do bhrìgh
gu bheil sibh a' teachd an ceann a chéile,
cha-n ann chum an ni a's fèarr, ach *a
chum* an ni a's miosa.
18 Oir air tùs, an uair tha sibh a'
cruinneachadh an ceann a chéile 's an
eaglais, tha mi 'cluinntinn gu bheil roinn-
ean 'n 'ur measg[f]; agus tha mi 'an cuid
'g a chreidsinn.
19 Oir is éigin saobh-chreidimh a bhi
'n 'ur measg, chum gu-n deanar follais-
each an dream a tha dearbhta 'n 'ur
measg.
20 Uime sin an uair a thig sibh an
ceann a chéile do aon àite, cha-*n e sin*
suipeir an Tighearn' itheadh.
21 Oir ithidh gach aon air tùs a shuipeir
féin, agus tha neach ocrach, agus neach
eile air mhisg[l].
22 An e nach 'eil tighean agaibh chum
itheadh agus òl annta? no am bheil sibh
a' deanamh tàire air eaglais Dhé, agus a'
nàrachadh na muinntir aig nach 'eil?
Ciod their mi ruibh? Am mol mi sibh
anns *a' chùis* so? cha mhol.
23 Oir fhuair mise o an Tighearn' an ni
mar an ceudna a thug mi dhuibh-se[o],
Gu-n do ghlac an Tighearn' Iosa aran[p],
anns an oidhche 's an do bhrathadh e :
24 Agus air tabhairt buidheachais,
bhris se e, agus thubhairt e, Gabhaibh,
ithibh ; is e so mo chorp-sa, a tha air a
bhriseadh air 'ur son-se : deanaibh so mar
chuimhneachan ormsa.
25 Agus air a' mhodh cheudna an
cupan, an déigh na suipeir, ag ràdh, Is e
an cupan so an coimhcheangal nuadh ann
am fhuil-sa : deanaibh-se so, cia minic
as a dh'òlas sibh *e*, mar chuimhneachan
ormsa.
26 Oir cia minic as a dh'itheas sibh an
t-aran so, agus a dh'òlas sibh an cupan so,
tha sibh a' foillseachadh bàis an Tigh-
earna gus an tig e[t].
27 Uime sin, ge b'e neach a dh'itheas
an t-aran so, agus a dh'òlas cupan so an
Tighearna gu neo-iomchuidh[u], bithidh e
ciontach de chorp agus a dh'fhuil an Tigh-
earna.
28 Ach ceasnuicheadh duine e féin[v],

agus mar sin itheadh e de'n aran *so*, agus òladh e de'n chupan *so* :

29 Oir ge b'e 'dh'itheas agus a dh'òlas gu neo-iomchuidh, tha e 'g itheadh agus ag òl breitheanais dha féin, do bhrìgh nach 'eil e a' deanamh aithne air corp an Tighearna.

30 Air a shon so *tha* mòran 'n 'ur measg lag agus tinn, agus tha mòran 'n an codal.

31 Oir nan tugamaid breth oirnn féin[b], cha tugtadh breth oirnn.

32 Ach an uair a bheirear breth oirnn, tha sinn air ar smachdachadh leis an Tighearna[d], chum nach bitheamaid air ar diteadh maille ris an t-saoghal.

33 Uime sin, mo bhràithre, 'n uair a thig sibh an ceann a chéile chum itheadh, fanaibh r'a chéile.

34 Agus ma bhitheas ocras air aon neach, itheadh e aig an tigh ; chum nach tig sibh an ceann a chéile gu breitheanas. Agus cuiridh mise gach ni eile ann an ordugh 'n uair a thig mi.

## CAIB. XII.

1 *Tha tiodhlacan spioradail ioma-gnètheach,* 7 *gidheadh tha iad uile gu tairbhe,* 8 *agus chum na crìche so air an toirt air caochladh dòigh :* 12 *chum a réir mar tha buill a' chuirp nàdurra uile chum maise,* 22 *agus seirbhis an aon chuirp ;* 27 *mar sin gu-m bitheamaid-ne d'a chéile, a dheanamh suas cuirp dhìomhair Chriosd.*

ANIS a thaobh *thiodhlaca* spioradail, a bhràithre, cha-n àill leam sibh a bhi aineolach.

2 Tha fios agaibh gu robh sibh 'n 'ur Cinnich, air 'ur tarruing gu ìodholaibh balbha[g], a réir mar a threòraicheadh sibh.

3 Uime sin tha mi 'toirt fios duibh, nach abair duine sam bith a tha 'labhairt o Spiorad Dhé[h], gu bheil Iosa mallaichte ; agus nach urrainn duine sam bith a ràdh gur e Iosa an Tighearn', ach tre an Spiorad Naomh[i].

4 A nis tha eadar-dhealachadh thiodhlacan ann[j], ach *cha-n 'eil ach* aon Spiorad ann.

5 Agus tha eadar-dhealachadh fritheal-aidh ann, gidheadh *cha-n 'eil ach* aon Tighearn' ann.

6 Agus tha eadar-dhealachadh oibreach-aidh ann[k], ach is e an t-aon Dia, a tha ag oibreachadh nan uile *nithe* anns na h-uile.

7 Ach tha foillseachadh an Spioraid air a thoirt do gach neach, chum tairbhe[l].

8 Oir do aon duine tha focal a' ghliocais air a thoirt leis an Spiorad[m]: agus do dhuine eile focal an eòlais leis an Spiorad cheudna[n];

9 Do neach eile creidimh leis an Spiorad cheudna[p]; do dhuine eile tiodhlacan leighis[r] tre an Spiorad cheudna ;

10 Do neach eile oibreachadh mhìorbhuilean ; do neach eile fàidheadaireachd ; do neach eile aithneachadh spiorad[w]; do neach eile *iomadh* gnè theangadh[y]; agus

B.C. 59.

[a] rann 6
[b] Salm 32. 5; 1 Eoin 1. 9
[c] Eoin 1. 16; Eph. 4. 5
[d] Salm 94. 12, 13; Eabh. 12. 5-11
[e] Eoin 7. 37-39
[f] rann 28
[g] 1 Tes. 1. 9
[h] Marc. 9. 39; 1 Eoin 4. 2, 3
[i] Mat. 16. 17
[j] Eabh. 2. 4; 1 Pead. 4. 10
[k] Ròm. 12. 6, &c.
[l] Eph. 4. 7
[m] Isa. 11. 2, 3; Eph. 1. 17
[n] caib. 13. 2; 2 Cor. 8. 7
[o] Eph. 5. 30
[p] caib. 13. 2; Eph. 2. 8
[q] Luc. 6. 13
[r] Marc. 16. 18; Seum. 5. 14
[s] Gnio. 13. 1
[t] rann 10
[u] rann 9
[v] Air. 11. 17
[w] 1 Eoin 4. 1
[x] Eabh. 13. 17, 24
[y] Gnio. 2. 4, 7-11
[z] Gnio. 2. 8-11

do neach eile eadar-mhìneachadh theang-adh.

11 Ach na nithe sin uile tha an t-aon Spiorad ceudna ag oibreachadh, a' roinn ris gach aon fa leth a réir mar is àill leis[a].

12 Oir mar is aon an corp, agus mòran de bhuill aige, agus a tha uile bhuill an aon chuirp sin, ge h-iomadh iad, 'n an aon chorp ; mar sin mar an ceudna *tha* Criosd.

13 Oir tre aon Spiorad bhaisteadh sinn uile do aon chorp[c], ma's Iudhaich sinn no Greugaich, ma's daor no saor sinn ; agus thugadh deoch r'a h-òl duinn uile chum aon Spioraid[e].

14 Oir cha-n aon bhall an corp, ach mòran.

15 Ma their a' chos, Do bhrìgh nach mi an làmh, cha-n ann de'n chorp mi ; nach 'eil i de'n chorp air a shon sin ?

16 Agus ma their a' chluas, Do bhrìgh nach mi an t-sùil, cha-n ann de'n chorp mi ; nach ann de'n chorp i air a shon sin ?

17 Nam *bitheadh* an corp uile 'n a shùil c'àit am *bitheadh* a' chlaisteachd ? Nam *bitheadh* e uile 'n a chlaisteachd, C'àit am *bitheadh* an fhàile ?

18 Ach a nis shuidhich Dia na buill gach aon diubh 's a' chorp[f], mar bu toil leis.

19 Agus nam bitheadh iad uile 'n an aon bhall, c'àit am *bitheadh* an corp ?

20 Ach a nis *tha iad* 'n am mòran bhall, ged nach 'eil ann ach aon chorp.

21 Agus cha-n urrainn an t-sùil a ràdh ris an làimh, Cha-n 'eil feum agam ort : no a rìs, an ceann ris na cosaibh, Cha-n 'eil feum agam oirbhse.

22 Ach gu ro mhòr na's mò tha na buill sin de'n chorp a's anmhuinne a thaobh coslais, feumail :

23 Agus air *na buill* sin de'n chorp a's lugha urram 'n ar measg-ne, tha sinn a' cur an tuilleadh urraim ; agus na *buill* sin dhinn a's lugha maise, tha aca sin gu ro mhòr an tuilleadh maise.

24 Oir air na *buill* mhaiseach againn cha-n 'eil uireasbhuidh : ach rinn Dia an corp a chomh-chumadh r'a chéile, air dha an tuilleadh urraim gu mòr a thoirt do'n *chuid* air an robh uireasbhuidh :

25 Chum nach bitheadh eas-aonachd air bith 's a' chorp ; ach gu-m bitheadh an t-aon chùram aig na buill d'a chéile.

26 Agus ma dh'fhuilingeas aon bhall, comh-fhuilingidh na buill uile ; no ma gheibh aon bhall urram, ni na buill uile gairdeachas maille ris.

27 A nis is sibhse corp Chriosd, agus *is* buill *sibh* fa leth[o].

28 Agus chuir Dia dream àraidh 's an eaglais, air tùs abstoil[q], 's an dara àite fàidhean[s], 's an treas àite luchd-teagaisg, a rìs mìorbhuilean[t], 'n a dhéigh sin tiodhlacan leighis[u], luchd-cuideachaidh[v], uachdaranachdan[x], iomadh gnè theang-adh[z].

29 *Am bheil* na h-uile 'n an abstolaibh? *Am bheil* na h-uile 'n am fàidhibh? *Am bheil* na h-uile 'n an luchd-teagaisg? *Am bheil* na h-uile 'n an luchd-deanamh mhìorbhuile?

30 Am bheil aig na h-uile tiodhlacan leighis? An labhair na h-uile le teangaibh? An dean na h-uile eadar-theangachadh?

31 Ach bitheadh miann dùrachdach nan tiodhlacan a's fèarr oirbh[c]: agus gidheadh tha mise a' nochdadh dhuibh slighe a's ro fhèarr[d].

## CAIB. XIII.

1 *Cha-n 'eil brìgh sam bith anns na tiodhlacaibh uile, d'am feabhas, as eugmhais a' ghràidh:* 4 *cliù a' ghràidh,* 13 *agus a bharrachd air dòchas agus creidimh.*

GED labhrainn le teangaibh dhaoine, agus aingeal[f], agus gun ghràdh agam[h], tha mi a'm' umha a ni fuaim, no a'm' chiombal a ni gleangarsaich.

2 Agus ged robh agam fàidheadaireachd[j], agus ged thuiginn na h-uile rùna-dìomhair, agus gach uile eòlas; agus ged robh agam gach uile *ghnè* creidimh, ionnus gu-n atharraichinn sleibhtean[k], agus mi gun ghràdh agam, cha-n 'eil annam ach neo-ni[l].

3 Agus ged chaithinn mo mhaoin uile chum nam bochdan a bheathachadh[m], agus ged bheirinn mo chorp gu bhi air a losgadh[n], agus gun ghràdh agam, cha-n 'eil tairbhe sam bith dhomh ann.

4 Tha an gràdh fad-fhulangach[o], *agus* caoimhneil; cha ghabh an gràdh farmad[p]; cha dean an gràdh ràiteachas[1], cha-n 'eil e air a shéideadh suas[q],

5 Cha ghiùlan se e féin gu mi-chiatach, cha-n iarr e na nithe sin a bhuineas da féin[s], cha-n 'eil e so-bhrosnuchaidh *chum feirge*[t], cha smuainich e olc sam bith[u],

6 Cha dean e gairdeachas 's an eucoir[v], ach ni e gairdeachas 's an fhìrinn;

7 Fuilingidh e na h-uile nithe[w], creididh e na h-uile nithe[x], bithidh sùil[2] aige ris na h-uile nithibh[y], giùlainidh e na h-uile nithe[z].

8 Cha téid an gràdh air cùl a chaoidh: ach ma's fàidheadaireachdan *a tha ann*, théid iad air cùl; ma's teangan, sguiridh iad; ma's eòlas, cuirear air cùl e.

9 Oir tha eòlas againn ann an cuid[b], agus tha sinn ri fàidheadaireachd ann an cuid.

10 Ach an uair a thig an ni a tha iomlan[c], cuirear air cùl an ni sin nach 'eil ach ann an cuid.

11 'N uair a bha mi a'm' leanaban, labhair mi mar leanaban, thuig mi mar leanaban, reusonaich mi mar leanaban: ach air fàs domh a'm' dhuine, chuir mi na nithe leanabaidh air cùl.

12 Oir tha sinn a' faicinn 's an àm so gu dorcha tre[5] ghloine[e]; ach an sin *chi sinn* aghaidh ri h-aghaidh[a]: 's an àm so is aithne dhomh ann an cuid; ach an sin aithnichidh mi eadhon mar tha aithne orm.

13 Agus a nis fanaidh creidimh, dòchas, gràdh, na tri *nithe* so; ach *is e* an gràdh a's mò dhiubh so[b].

## CAIB. XIV.

1 *Mhol Pòl fàidheadaireachd,* 2 *agus thug e urram dhi roimh labhairt le teangaibh,* 6 *le cosamhlachd air a toirt o innealaibh-ciùil:* 12 *is còir an gnàthachadh faraon, chum togail suas na h-eaglais,* 22 *mar a' chrìoch sin gus an d'orduicheadh iad.*

LEANAIBH gràdh, agus bitheadh mòr-mhiann *thiodhlaca* spioradail oirbh[e], ach gu ma mò 'ur togradh gu-n deanadh sibh fàidheadaireachd.

2 Oir an ti a labhras ann an teangaidh *choimhich*[g], cha-n ann ri daoinibh a labhras e, ach ri Dia: oir cha-n 'eil neach sam bith 'g a thuigsinn[i]; ged tha e anns an spiorad a' labhairt rùna-dìomhair.

3 Ach an ti a tha 'deanamh fàidheadaireachd, tha e a' labhairt ri daoinibh chum teagaisg, agus *chum* earail, agus *chum* comhfhurtachd.

4 An ti a tha 'labhairt ann an teangaidh *choimhich*, tha e 'g a theagasg féin: ach an ti a ni fàidheadaireachd, tha e 'teagasg na h-eaglais.

5 Bu mhaith leam gu-n labhradh sibh uile le teangaibh, ach b'fhèarr leam sibh a dheanamh fàidheadaireachd, oir *is* mò an ti a ni fàidheadaireachd, na an ti a labhras le teangaibh, mur eadar-theangaich e, chum gu faigheadh an eaglais fòghlum[r].

6 A nis, a bhràithre, ma thig mi do 'ur n-ionnsuidh a' labhairt le teangaibh, ciod an tairbhe a ni mi dhuibh, mur labhair mi ruibh ann am foillseachadh, no 'an eòlas, no 'am fàidheadaireachd, no 'an teagasg?

7 Air an dòigh cheudna, na nithe gun bheatha a ni fuaim, ma's pìob no clàrsach, mur dean iad eadar-dhealachadh 'n am fuaimibh, cionnus a thuigear an ni a sheinnear air a' phìob no air a' chlàrsaich?

8 Oir ma bheir a' ghall-tromp fuaim neo-chinnteach uaipe[a], cò dh'ulluicheas e féin chum a' chatha?

9 Is amhuil sin sibhse, mur labhair sibh leis an teangaidh briathra so-thuigsinn, cionnus a dh'aithnichear an ni a labhrar? oir is ann ris an athar a labhras sibh.

10 Tha, feudaidh e 'bhi, na h-uiread so de ghuthan[3] anns an t-saoghal, agus cha-n 'eil a h-aon diubh gun seadh.

11 Uime sin, mur tuig mi brìgh a' ghutha, bithidh mi do'n ti a labhras, [4]borb[d]; agus *bithidh* an ti a labhras, borb dhomh-sa.

12 Mar sin mar an ceudna sibhse, do bhrìgh gu beil déigh agaibh air *tiodh-*

B.C. 59.

[a] Ecs. 33. 11 Mat. 5. 8 1 Eoin 3. 2
[b] Col. 3. 14 1 Eoin 4. 7-19
[c] caib. 14. 39
[d] Mat. 5. 6 Luc. 10. 42
[e] Eph. 1. 3
[f] 2 Cor. 12. 4
[g] Gnio. 10. 46
[h] 1 Pead. 4. 8 1 Eoin 3. 14 4. 20, 21
[i] Gnio. 22. 9
[j] caib. 12. 8-10, 28 Mat. 7. 22, 23
[k] Mat. 17. 20
[l] Mat. 21. 19
[m] Mat. 6. 1, 2
[n] Mat. 7. 22, 23 Seum. 2. 14
[o] Gnà. 10. 12 Eph. 4. 2 Col. 3. 12, 13
[p] Seum. 3. 16
[1] *féin-uaill.*
[q] Col. 2. 18
[r] rann 26
[s] caib. 10. 24
[t] Gnà. 14. 17
[u] 1 Pead. 4. 8
[v] Gnà. 24. 17
[w] Ròm. 15. 1
[x] Salm 119. 66
[2] *dòchas.*
[y] Ròm. 8. 24
[z] Iob 13. 15
[a] Air. 10. 9
[b] caib. 8. 2 Gnà. 10. 12
[c] 1 Eoin 3. 2
[3] *chainnt-ean.*
[4] *coimh-each.*
[d] Ròm. 1. 14
[5] no, *ann an sgàthan.*
[e] 2 Cor. 3. 18

*lacaibh* spioradail, iarraibh sibh féin a thoirt barrachd chum fòghluim na h-eaglais.

13 Uime sin, an ti a labhras ann an teangaidh *choimhich*, guidheadh e gu-n deanadh e eadar-theangachadh.

14 Oir ma ni mise urnuigh ann an teangaidh *choimhich*, tha mo spiorad a' deanamh urnuigh, ach tha mo thuigse neo-tharbhach.

15 Ciod ma seadh? ni mi urnuigh leis an spiorad[b], agus ni mi urnuigh leis an tuigse mar an ceudna: seinnidh mi leis an spiorad[d], agus seinnidh mi leis an tuigse mar an ceudna[f].

16 No 'n uair a bheannaicheas tu leis an spiorad, cionnus a their an ti a tha ann an àit' an duine gun fhòghlum, Amen ri d' bhreith-buidheachais[h], o nach aithne dha an ni a tha thu ag ràdh?

17 Oir gu deimhin tha thusa 'toirt buidheachais gu maith, gidheadh cha-n 'eil an neach eile air a theagasg.

18 Tha mi 'toirt buidheachais do m' Dhia, *gu* bheil mi a' labhairt le teangaibh tuilleadh na sibh uile:

19 Ach b'fhèarr leam cùig focail a labhairt 's an eaglais le m' thuigse, chum gu-n teagaisginn daoine eile mar an ceudna, na deich mìle focal ann an teangaidh *choimhich*.

20 A bhràithre, na bithibh-se 'n 'ur leanabaibh ann an tuigse[m]: gidheadh, ann am mì-run bithidh 'n 'ur leanabaibh[n], ach ann an tuigse bithibh 'n 'ur *daoine* foirfe.

21 Tha e sgrìobhta 's an lagh, Labhraidh mi ris a' phobull so ann an teangaibh eile[p], agus le bilibh eile: gidheadh an déigh sin uile cha-n éisd iad rium, tha an Tighearn' ag ràdh.

22 Uime sin tha teanganna *coimheach* 'n an comharadh[r], cha-n ann do'n dream a tha 'creidsinn, ach dhoibh-san a tha mi-chreideach: ach tha fàidheadaireachd cha-n ann air an son-san nach 'eil a' creidsinn, ach air an son-san a tha 'creidsinn[t].

23 Uime sin ma chruinnicheas an eaglais uile 's an aon àit, agus ma labhras iad uile le teangaibh *coimheach*, agus gu-n tig dream a tha gun fhòghlum, a steach, no daoine mi-chreideach, nach abair iad gu bheil sibh air a' chuthach[w]?

24 Ach ma ni iad uile fàidheadaireachd, agus gu-n tig duine gun chreidimh a steach, no *neach* a tha gun fhòghlum, cronaichear e leis na h-uile, agus bheirear breth air leis na h-uile:

25 Agus mar sin tha *nithe* folaichte a chridhe air am foillseachadh; agus mar sin, air dha tuiteam air aghaidh, ni e aoradh do Dhia, ag aithris gu bheil Dia gu fìrinneach[1] annaibh-se[z].

26 Ciod e sin ma ta, a bhràithre? 'n uair tha sibh a' teachd an ceann a chéile, tha salm, tha teagasg[b], tha teangadh, tha



B.C. 59.

[a] rann 40
[b] Eoin 4. 24
[c] rann 39; 1 Tes. 5. 19, 20
[d] Eph. 5. 19; Col. 3. 16
[e] caib. 12. 10; 1 Eoin 4. 1
[f] Salm 47. 7
[g] rann. 6, 26; Iob 32. 11
[h] Neh. 8. 6
[i] Ròm. 15. 35
[j] 1 Tim. 2. 11, 12
[k] Eph. 5. 22; Tit. 2. 5; 1 Pead. 3. 1
[l] Gen. 3. 16; Air. 30. 3-12; Est. 1. 20
[m] Eph. 4. 14, 15; Eabh. 6. 1-3; 2 Pead. 3. 18
[n] Salm 131. 2; Mat. 18. 3; Ròm. 16. 19; 1 Pead. 2. 2
[o] caib. 4. 7
[p] Isa. 28. 11
[q] 2 Cor. 10. 7; 1 Eoin 4. 6
[r] Marc. 16. 17; Gnio. 2. 6, &c.
[s] Mat. 15. 14; 1 Tim. 6. 3-5
[t] rann 3
[u] caib. 12. 31
[v] rann. 26, 33
[w] Gnio. 2. 13
[x] Gal. 1. 11
[y] caib. 1. 4-8; 1 *'n 'ur measg.*
[z] Isa. 45. 14; Sech. 8. 23
[a] 1 Pead. 5. 12
[b] rann 6; 2 *air chuimhne.*

foillseachadh, tha eadar-theangachadh, aig gach aon agaibh. Deanar na h-uile nithe chum fòghluim[a].

27 Ma labhras aon neach ann an teangaidh *choimhich*, labhradh dithis, no air a' chuid a's mò triuir, agus sin an déigh a chéile; agus deanadh a h-aon eadar-theangachadh.

28 Ach mur bi eadar-theangair ann, fanadh e 'n a thosd 's an eaglais; no labhradh e ris féin, agus ri Dia.

29 Labhradh dithis no triuir de na fàidhibh[c], agus thugadh a' chuid eile breth[e].

30 Ach ma dh'fhoillsichear *ni* do neach eile a tha 'n a shuidhe[g], bitheadh an ceud *dhuine* 'n a thosd.

31 Oir feudaidh sibh uile fàidheadaireachd a dheanamh gach aon an déigh a chéile, chum gu faigh na h-uile fòghlum, agus na h-uile comhfhurtachd.

32 Agus tha spiorada nam fàidhean ùmhal do na faidhibh.

33 Oir cha-n e Dia *ùghdar* na mi-riaghailt, ach na sìthe[i], mar ann an eaglaisibh nan naomh uile.

34 Bitheadh 'ur mnathan 'n an tosd 's na h-eaglaisibh[j]; oir cha-n 'eil e ceadaichte dhoibh labhairt; ach *is còir dhoibh* a bhi ùmhal[k], mar tha an lagh mar an ceudna ag ràdh[l].

35 Agus ma's miann leo ni sam bith fhòghlum, feòraicheadh iad d'am fearaibh féin aig an tigh e: oir is mi-chiatach do mhnathan labhairt 's an eaglais.

36 An ann uaibhse thàinig focal Dhé a mach? no an ann do 'ur n-ionnsuidh-se a mhàin a thàinig e[o]?

37 Ma shaoileas duine sam bith gur fàidh, no gur duine spioradail e féin[q], aidicheadh e na nithe a tha mise a' sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, gur iad àitheantan an Tighearn'.

38 Ach ma tha 'neach sam bith aineolach, bitheadh e aineolach[s].

39 Uime sin, a bhràithre, bitheadh ro-thogradh agaibh air fàidheadaireachd a dheanamh[u], agus na bacaibh labhairt le teangaibh.

40 Deanar na h-uile nithe gu deadh-mhaiseach, agus a réir orduigh[v].

## CAIB. XV.

1 *O aiseirigh Chriosd,* 12 *dhearbh an t-abstol gu-n éirich sinne, an aghaidh na muinntir sin a tha 'g àicheadh aiseirigh na colla:* 21 *toradh,* 35 *agus dòigh na h-aiseirigh,* 51 *agus caochladh na muinntir sin a gheibhear beò air an là dheireannach.*

OS bàrr, a bhràithre, tha mi 'cur an céill duibh an t-soisgeil a shearmonaich mi dhuibh[x], ris an do ghabh sibhse mar an ceudna[y], agus anns am bheil sibh 'n 'ur seasamh[a];

2 Troimh mar an ceudna am bheil sibh air 'ur tèarnadh, ma chumas sibh gu daingean[2] an ni a shearmonaich mi

dhuibh[a], mur do chreid sibh gu dìomh-
ain[b].
3 Oir thug mi dhuibh air tùs an ni a
fhuair mi mar an ceudna, Gu-n d'fhuair
Criosd bàs air son ar peacaidhean a réir
nan sgrìobtuir[d]:
4 Agus gu-n d'adhlaiceadh e, agus gu-n
d'éirich e a rìs air an treas là a réir nan
sgrìobtuir[f]:
5 Agus gu facas e le Cephas[g], 'n a
dhéigh sin leis an dà fhear dheug[h].
6 'N a dhéigh sin, chunnacas e le tuill-
eadh as cùig ceud bràthair air aon àm;
d'am bheil a' chuid a's mò beò gus a nis,
ach tha cuid *dhiubh 'n an* codal.
7 'N a dhéigh sin, chunnacas e le
Seumas; agus a rìs leis na h-abstolaibh
uile.
8 'N an déigh uile chunnacas leam-sa
e mar an ceudna[l], mar neach a rugadh
ann an an-àm.
9 Oir is mi a's lugha de na h-abstol-
aibh[m], neach nach fiù abstol a ghairm
dhiom, do bhrìgh gu-n robh mi a' geur-
leanmhuinn eaglais Dhé.
10 Ach tre ghràs Dhé is mi an ni a's
mi: agus cha robh a ghràs, a *bhuilicheadh*
orm, gun bhrìgh; ach shaothraich mi
na's pailte na iad uile[p]; gidheadh cha
mhise[q], ach gràs Dhé a bha maille
rium.
11 Uime sin cò air bith iad *dhinn*, mise
no iadsan, is ann mar so tha sinne a'
searmonachadh, agus is ann mar so a
chreid sibhse.
12 A nis ma shearmonaichear Criosd
gu-n d'éirich e o na mairbh, cionnus a tha
cuid 'n 'ur measg-se ag ràdh, Nach 'eil
aiseirigh nam marbh ann[w]?
13 Ach mur 'eil aiseirigh nam marbh
ann, ni mò a dh'éirich Criosd[x].
14 Agus mur d'éirich Criosd, gu deimh-
in *is* dìomhain ar searmoin-ne, agus *is*
dìomhain 'ur creidimh-se mar an ceudna.
15 Seadh fhuaradh sinne 'n ar fianuis-
ibh bréige air Dia; do bhrìgh gu-n d'rinn
sinn fianuis a thaobh Dhé, gu-n do thog
e suas Criosd[c]; neach nach do thog e
suas, mur éirich na mairbh.
16 Oir mur éirich na mairbh, ni mò a
dh'éirich Criosd:
17 Agus mur d'éirich Criosd, *tha* 'ur
creidimh-se dìomhain; tha sibh fathast
ann 'ur peacaidhean[e].
18 Mar sin mar an ceudna tha an dream
a choidil ann an Criosd[f], caillte.
19 Ma's anns a' bheatha so a mhàin a
tha dòchas againn ann an Criosd[h], is sinn
a's truaighe de na h-uile dhaoinibh.
20 Ach a nis tha Criosd air éirigh o na
mairbh[i], *agus* rinneadh dheth an ceud
thoradh[j] dhiubh-san a choidil.
21 Oir mar is ann tre dhuine *thàinig*
am bàs[l], is ann tre dhuine *thig* aiseirigh
nam marbh mar an ceudna[m].
22 Oir mar ann an Adhamh, a tha na
h-uile a' faghail a' bhàis[n], is amhuil sin

B.C. 59.

[a] Eabh. 3. 6
[b] Gal. 3. 4
[c] 1 Tes. 4. 15-17
[d] Isa. 53. 1, &c.
Dan. 9. 26
Luc. 24. 26, 46
[e] Dan. 7. 14, 27
[f] Salm 16. 10
Hos. 6. 2
[g] Luc. 24. 34, &c.
[h] Mat. 28. 16, 17
Gnio. 10. 41
[i] Salm 2. 6-10
45. 3-6
110. 1
Eph. 1. 22
Eabh. 1. 13
[j] Hos. 13. 14
2 Tim. 1. 10
Tais. 20. 14
[k] Salm 8. 6
[l] Gnio. 9. 17
[m] Eph. 3. 7, 8
[n] caib. 11. 3
[o] Ròm. 6. 3, 4
[p] 2 Cor. 11. 23-30
[q] Mat. 10. 20
[r] 2 Cor. 11. 26
[s] Phil. 3. 3
[t] Ròm. 8. 36
[u] 2 Cor. 1. 8-10
[v] Ecl. 2. 24
Isa. 22. 13
[w] Gnà. 26. 8
[x] 1 Tes. 4. 14
[y] caib. 5. 6
[z] Ròm. 13. 11
Eph. 5. 14
[a] caib. 6. 5
[b] Ese. 37. 3
[c] Gnio. 2. 24, 32
4. 10, 33
[d] Eoin 12. 24
[e] Ròm. 4. 25
[f] 1 Tes. 4. 13, 14
Tais. 14. 13
[g] Gen. 1. 11, 12
[h] caib. 4. 13
Eoin 16. 2
2 Tim. 3. 12
[i] 1 Pead. 1. 3
[j] Gnio. 26. 23
Col. 1. 18
Tais. 1. 5
[k] Gen. 1. 16
[l] Ròm. 5. 12, 17
[m] Eoin 11. 25
[n] Ròm. 5. 14
8. 9-11
[o] Salm 19. 4, 5

mar an ceudna a nithear na h-uile beò
ann an Criosd.
23 Ach gach uile dhuine 'n a ordugh
féin[c]: Criosd an ceud thoradh, 'n a dhéigh
sin iadsan a's le Criosd aig a theachd.
24 An sin *bithidh* a' chrìoch dheireann-
ach, an uair a bheir e suas an rìoghachd
do Dhia[e], eadhon an t-Athair; an uair
a chuireas e as do gach uile uachdaran-
achd, agus gach uile ùghdarras, agus
chumhachd.
25 Oir is éigin gu-n rioghaich e[i], gus
an cuir e a naimhdean uile fo a chosaibh.
26 Sgriosar an nàmhaid deireannach[j],
am bàs.
27 Oir chuir e na h-uile nithe fo a
chosaibh[k], Ach an uair a tha e ag ràdh
gu-n do chuir e na h-uile nithe fodha, *is*
ni follaiseach gu bheil esan a chuir na
h-uile nithe fodha, an leth muigh *dheth*
*so*.
28 Agus an uair a chuirear na h-uile
nithe fodha, an sin bithidh am Mac féin fo
'n Ti a chuir na h-uile nithe fodha-san[n],
chum gu-m bi Dia 'n a uile anns na h-uile.
29 No ciod a ni iadsan a bhaistear air
son nam marbh[o], mur éirich na mairbh
air aon dòigh? c'ar son ma seadh a bhaist-
ear iad air son nam marbh?
30 Agus c'ar son a tha sinne 'an gàbh-
adh gach uair[r]?
31 Air 'ur gairdeachas-se a tha agam
ann an Iosa Criosd ar Tighearna[s], tha mi
a' faghail a' bhàis gach là[t].
32 Ma chòmhraig mi mar dhuine ri
fiadh-bheathaichibh ann an Ephesus[u],
ciod i mo thairbhe, mur éirich na mairbh?
Itheamaid agus òlamaid[v], oir am màir-
each gheibh sinn bàs.
33 Na meallar sibh: truaillidh droch
chomhluadar deadh bheusan[y].
34 Dùisgibh chum fìreantachd[z], agus
na deanaibh peacadh; oir cha-n 'eil eòlas
Dhé aig cuid: chum 'ur nàire tha mi a'
labhairt so[a].
35 Ach their neach éigin, Cionnus a
dh'éireas na mairbh[b]? agus ciod a' ghnè
cuirp leis an tig iad?
36 Amadain, an ni sin a chuireas tu,
cha bheothaichear e[d], mur bàsaich e *air*
*tùs*:
37 Agus an ni a chuireas tu, cha-n e an
corp a bhitheas a tha thu 'cur, ach gràinne
lom, feudaidh e 'bhi de chruithneachd, no
de *sheòrsa* éigin eile:
38 Ach tha Dia a' toirt cuirp dha mar
bu toil leis[g], agus do gach uile shìol a
chorp féin.
39 Cha-n aon fheòil gach uile fheòil:
ach *tha* feòil air leth aig daoinibh, agus
feòil eile aig ainmhidhean, *feòil* eile aig
iasgaibh, *agus feòil* eile aig eunlaith.
40 Agus *tha* cuirp nèamhaidh ann[k],
agus cuirp thalmhaidh: gidheadh *tha*
glòir air leth aig na *cuirp* nèamhaidh,
agus *glòir* eile aig na *cuirp* thalmhaidh.
41 Tha aon ghlòir aig a' ghréin[o], agus

glòir eile aig a' ghealaich, agus glòir eile aig
na reultaibh ; oir tha eadar-dhealachadh
eadar reult agus reult a thaobh glòire.
42 Agus is ann mar sin a *bhitheas*
aiseirigh nam marbh[a]. Cuirear ann an
truaillidheachd e; togar ann an neo-
thruaillidheachd e :
43 Cuirear e ann an easurram[b]; togar
ann an glòir e : cuirear ann an anmhuinn-
eachd e ; éiridh e ann an cumhachd :
44 Cuirear e 'n a chorp nàdurra ; éiridh
e 'n a chorp spioradail. Tha corp nàdurra
ann, agus corp spioradail[e].
45 Agus mar so tha e sgrìobhta, Rinn-
eadh an ceud dhuine Adhamh 'n a anam
beò[f], an t-Adhamh deireannach[g] 'n a
Spiorad a bheothaicheas.
46 Gidheadh cha-n e an ni spioradail a
*bha* ann air tùs, ach an ni nàdurra ; agus
'n a dhéigh sin an ni spioradail.
47 An ceud duine o'n talamh, tal-
mhaidh[i]: an dara duine, an Tighearn' o
nèamh[j].
48 Mar an *duine* talmhaidh, is amhuil
sin iadsan *a tha* talmhaidh[l]: agus mar
tha *an duine* nèamhaidh, is ann mar sin
iadsan *a tha* nèamhaidh[m].
49 Agus mar a ghiùlain sinn ìomhaigh
an *duine* thalmhaidh[n], giùlanaidh sinn
mar an ceudna ìomhaigh an *duine* nèamh-
aidh[o].
50 A nis so tha mi ag ràdh, a bhràithre,
nach feudar le feòil agus fuil rìoghachd
Dhé a shealbhachadh[p]; ni mò a shealbh-
aicheas truaillidheachd neo-thruaillidh-
eachd.
51 Feuch, tha mi a' labhairt ni dìomh-
air ruibh; Cha choidil sinn uile[r], ach
caochlaidhear sinn uile,
52 Ann an tiota[u], ann am priobadh na
sùla, ri *guth na* trompaid deireannaich,
(oir séididh an trompaid[v],) agus éiridh na
mairbh neo-thruaillidh[x], agus caochlaidh-
ear sinne.
53 Oir is éigin do'n *chorp* thruaillidh
so neo-thruaillidheachd a chur uime, agus
do 'n *chorp* bhàsmhor so neo-bhàsmhor-
achd a chur uime[a].
54 Agus an uair a chuireas an *corp*
truaillidh so neo-thruaillidheachd uime,
agus a chuireas an *corp* bàsmhor so neo-
bhàsmhorachd uime, an sin coimhlionar
am focal a tha sgrìobhta, Shluigeadh suas
am bàs le buaidh[c].
55 O bhàis, c'àit am bheil do ghath[c]?
O uaigh, c'àit *am bheil* do bhuaidh?
56 *Is* e am peacadh gath a' bhàis[i]; agus
*is* e neart a' pheacaidh an lagh[j]:
57 Ach buidheachas do Dhia[l], a tha
'toirt dhuinne na buadha[m], tre ar Tigh-
earn' Iosa Criosd.
58 Uime sin, mo bhràithre gràdhach,
bithibh-se daingean[o], neo-ghluasadach, a'
sìor-mheudachadh ann an obair an Tigh-
earn', air dhuibh fios a bhi agaibh nach
'eil 'ur saothair dìomhain anns an Tigh-
earna[q].

B.C. 59.

[a] Dan. 12. 3
Mat. 13. 43
[b] Phil. 3. 21
[c] Gal. 2. 10
[d] Gnio. 20. 7
Tais. 1. 10
[e] Luc. 24. 31
Eoin 20. 19, 26
[f] Gen. 2. 7
[g] Eoin 5. 21
6. 33, 40
[h] 2 Cor. 8. 19
[i] Eoin 3. 13, 21
[j] 1 Tim. 3. 16
[k] 2 Cor. 1. 15, 16
[l] Iob 14. 4
Eoin 3. 6
[m] Phil. 3. 20, 21
[n] Gen. 5. 3
[o] 2 Cor. 3. 18
1 Eoin 3. 2
[p] Eoin 3. 3, 5
[q] 2 Cor. 2. 12
Tais. 3. 8
[r] 1 Tes. 4. 15-17
[s] Phil. 3. 18
[t] Gnio. 19. 22
[u] 2 Pead. 3. 10
[v] Sech. 9. 14
Mat. 24. 31
[w] Phil. 2. 19-22
[x] Eoin 5. 25
[y] 1 Tim. 4. 12
[z] 3 Eoin 6
[a] 2 Cor. 5. 4
1 Eoin 3. 2
[b] caib. 1. 12
[c] Isa. 25. 8
[d] 1 Pead. 5. 8
[e] Hos. 13. 14
[f] 2 Tes. 2. 15
[g] caib. 14. 20
[h] Eph. 6. 10
[i] Ròm. 6. 23
[j] Ròm. 4. 15
[k] 1 Pead. 4. 8
[l] Ròm. 7. 25
[m] Ròm. 8. 37
1 Eoin 5. 4, 5
[n] Ròm. 16. 5
[o] 2 Pead. 3. 14
[p] Eabh. 13. 17
[q] Gal. 6. 9
Eabh. 6. 10

## CAIB. XVI.

1 *Ghuidh Pòl air na Corintianaich fuasgladh air uireasbhuidh nam bràithre bochda ann an Ierusalem.* 10 *Mhol e Timoteus;* 13 *agus an déigh chomhairlean càirdeil,* 19 *chrìoch-naich e an litir le iomadh fàilte.*

A NIS a thaobh an tionail air son nan
naomh, mar a dh'orduich mi do
eaglaisibh Ghalatia[c], mar sin deanaibh-
se mar an ceudna.
2 Air ceud *là* gach seachduin[d], cuir-
eadh gach aon agaibh ni air leth anns
an ionmhas, a réir mar a shoirbhich leis,
chum nach bi tional r'a dheanamh 'n uair
a thig mise.
3 Agus an uair a thig mi, cò air bith
iad a mholas sibh le *'ur* litrichibh[h], cuir-
idh mi iadsan a ghiùlan 'ur tabhartais gu
Ierusalem.
4 Agus ma's iomchuidh mise a dhol
mar an ceudna, théid iadsan a'm' chuid-
eachd.
5 Agus thig mi do 'ur n-ionnsuidh-se[k],
'n uair a théid mi troimh Mhacedonia :
(oir tha mi 'dol troimh Mhacedonia :)
6 Agus feudaidh e 'bhi gu-m fan mi, no
eadhon gu-n caith mi an geamhradh maille
ruibh, chum gu-n toir sibh air m'aghaidh
mi, ge b'e àite d'an téid mi.
7 Oir cha-n àill leam 'ur faicinn a nis
's an dol seachad; ach tha dùil agam fan-
tuinn ré tamuill maille ruibh, ma leigeas
an Tighearna dhomh.
8 Ach fanaidh mi ann an Ephesus gu
Cuingeis.
9 Oir dh'fhosgladh dorus mòr agus éif-
eachdach dhomh[q], agus *tha* mòran eas-
cairdean ann[s].
10 A nis ma thig Timoteus[t], feuchaibh
gu-m bi e gun eagal maille ruibh: oir tha
e a' saothrachadh ann an obair an Tigh-
earna[w], mar tha mise.
11 Uime sin na deanadh neach sam bith
tàir air[y]: ach thugaibh air aghaidh e ann
an sìth[z], chum gu-n tig e a m'ionnsuidh-
sa : oir tha sùil agam ris maille ris na
bràithribh.
12 Mu thimchioll *ar* bràthar Apollos[b],
ghuidh mi gu dùrachdach air teachd do
'ur n-ionnsuidh-se maille ris na bràith-
ribh : ach cha b'i a thoil air chor sam bith
teachd aig an àm so ; ach thig e 'n uair a
gheibh e àm iomchuidh.
13 Deanaibh faire[d], seasaibh gu daing-
ean 's a' chreidimh[f], bithibh fearail[g],
bithibh làidir[h].
14 Bitheadh 'ur n-uile nithe air an
deanamh le gràdh[k].
15 Agus guidheam oirbh, a bhràithrean,
(o's aithne dhuibh teaghlach Stephanais,
gur iad ceud thoradh Achaia[n], agus gu-n
d'thug siad iad féin chum frithealaidh do
na naoimh,)
16 Gu-m bi sibh ùmhal d'an leithidibh
sin[p], agus do gach aon a ni obair agus
saothair maille ruinne.
17 Tha mi subhach ri teachd Stephan-

ais, agus Fhortunatuis, agus Achaicuis: oir rinn iad suas an ni sin a bha dh'uireasbhuidh do 'ur taobh-se[a].
18 Oir thug iad suaimhneas do m' *spiorad-sa*, agus d'ur *spiorad-se*: uime sin bitheadh meas agaibh air an leithidibh sin[b].
19 Tha eaglaisean na h-Asia a' cur fàilte oirbh. Tha Acuila[c] agus Priscila, maille ris an eaglais a tha 'n an tigh, a' cur mòr-fhàilte oirbh anns an Tighearna.

B.C. 59.

[a] Phil. 2. 30
[b] 1 Tes. 5. 12
1 's e sin, *Bitheadh e mallaichte. Tha an Tighearn' a' teachd.*
[c] Gnio. 18. 26

20 Tha na bràithrean uile a' cur fàilte oirbh. Cuiribh-se fàilte air a chéile le pòig naoimh.
21 Fàilte uamsa Pòl le m' làimh féin.
22 Ma tha neach sam bith nach gràdhaich an Tighearn' Iosa Criosd, bitheadh e 'n a Anatema Maranata[1].
23 *Gu robh* gràs an Tighearn' Iosa Criosd maille ruibh.
24 Mo ghràdh-sa maille ruibh uile ann an Iosa Criosd. Amen.

# DARA LITIR AN ABSTOIL PHOIL

## CHUM NAN

# CORINTIANACH.

## CAIB. I.

1 *Thug an t-abstol Pòl misneach do na Corintianaich an aghaidh thrioblaidean o thaobh na comhfhurtachd agus an fhuasglaidh a thug Dia dhasan 'n a uile thrioblaidibh féin,* 8 *gu sonruichte 'n a chunnart 's an Asia:* 12 *agus ghairm e an coguis-san, agus a choguis féin chum fianuis gu-n do shearmonaich e an soisgeul gu treibhdhireach, &c.*

POL, abstol Iosa Criosd tre thoil Dhé[d], agus Timoteus, *ar* bràthair, chum eaglais Dhé a tha ann an Corintus, maille ris na h-uile naoimh a tha ann an Achaia uile[g]:
2 Gràs dhuibh[i], agus sìth o Dhia ar n-Athair, agus *o an* Tighearn' Iosa Criosd.
3 Beannaichte *gu robh* Dia[j], eadhon Athair ar Tighearn' Iosa Criosd, Athair nan tròcair, agus Dia na h-uile chomhfhurtachd;
4 A tha 'toirt comhfhurtachd dhuinne 'n ar n-uile àmhghar[n], chum sinn a bhi comasach air comhfhurtachd a thoirt dhoibh-san a tha ann an àmhghar sam bith[p], leis a' chomhfhurtachd leis am bheil sinn féin a' faotainn comhfhurtachd o Dhia.
5 Oir mar tha fulangais Chriosd pailt annainn[q], is amhuil sin a tha ar comhfhurtachd mar an ceudna pailt tre Chriosd.
6 Agus ma tha sinn fo àmhghar, *is ann* air son 'ur comhfhurtachd agus 'ur slàinte-se[t], a tha air a h-oibreachadh le sibh a dh'fhulang nam fulangas ceudna, a tha sinne a' fulang: no ma's comhfhurtachd dhuinn, *is ann* chum 'ur chomhfhurtachd agus 'ur slàinte-se.
7 Agus *tha* ar dòchas daingean do 'ur taobh-se, do bhrìgh gu bheil fios againn, mar a tha sibh 'n 'ur luchd-comhpairt de na fulangais[v], gu-m *bi sibh* mar an ceudna de'n chomhfhurtachd.
8 Oir cha b'àill leinn, a bhràithre, sibhse

B.C. 60.

[a] Gnio. 19. 23, &c.
[b] Ier. 17. 5, 7
[c] caib. 4. 13, 14
[d] 1 Tim. 1. 1
2 Tim. 1. 1
[e] 2 Pead. 2. 9
[f] 1 Sam. 17. 37
Salm 77. 11
2 Tim. 4. 17, 18
[g] Phil. 1. 1
Col. 1. 2
[h] Ròm. 15. 30
Phil. 1. 19
Seum. 5. 16-18
[i] Ròm. 1. 7
[j] Eph. 1. 3
1 Pead. 1. 3
[k] Gnio. 23. 1
Ròm. 9. 1
[l] caib. 2. 17
4. 2
[m] 1 Cor. 2. 4
[n] Isa. 51. 12
Eoin 14. 18
[o] 1 Cor. 15. 10
[p] Salm 34. 2-6
66. 16
[q] Col. 1. 24
[r] caib. 5. 12
[s] Phil. 2. 16
1 Tes. 2. 19, 20
[t] caib. 4. 15
[u] Gnio. 21. 5
[v] Ròm. 8. 17
2 Tim. 2. 12
[w] caib. 10. 2

'bhi an-fhiosrach mu thimchioll ar n-àmhghair a thachair dhuinn 's an Asia[a], gu-n do bhruthadh sinn gu ro mhòr thar ar neart ionnus gu robh sinn fo amharus eadhon mu ar beatha:
9 Ach bha againn binn ar bàis annainn féin chum nach bitheadh againn dòigh annainn féin[b], ach ann an Dia a dhùisgeas na mairbh[c]:
10 Neach a shaor sinn o bhàs co mòr[e], agus a tha 'g ar saoradh: anns am bheil ar dòchas gu-n saor e *sinn* fathast[f];
11 Air dhuibhse 'bhi a' co-oibreachadh le 'chéile ann an urnuigh air ar son[h], chum gu-n tugar buidheachas le mòran air ar son, á leth an tiodhlaic a thugadh dhuinn, tre mhòran.
12 Oir is e so ar gairdeachas, fianuis ar coguis[k], gur ann 'an aon-fhillteachd agus 'an treibhdhireas diadhaidh[l], agus cha-n ann 'an gliocas feòlmhor[m], ach ann an gràs Dhé[o], a chaith sinn ar beatha 's an t-saoghal, agus gu h-àraidh do 'ur taobh-se.
13 Oir cha-n 'eil sinn a' sgrìobhadh nithe sam bith eile do 'ur n-ionnsuidh-se, ach nan nithe a tha sibh a' leughadh, no a tha sibh ag aideachadh, agus a tha dùil agam a dh'aidicheas sibh gus a' chrìoch;
14 Amhuil a dh'aidich sibh 'an càil, gur sinne 'ur gairdeachas[r], mar *is* sibhse mar an ceudna ar *gairdeachas-ne* ann an là an Tighearn' Iosa[s].
15 Agus anns a' mhuinghin so b'àill leam-sa teachd do 'ur n-ionnsuidh air tùs, ionnus gu faigheadh sibhse ath-ghràs;
16 Agus gabhail uaibhse gu Macedonia, agus teachd o Mhacedonia a rìs do 'ur n-ionnsuidh-se, agus a bhi air mo thoirt air m'aghaidh leibh 's an t-slighe gu Iudea[u].
17 Uime sin an uair a chuir mi so romham, an do ghnàthaich mi eutromachd? no an ann a réir na feòla[w] a tha mi 'cur

romham nan nithe a tha mi a' cur romh-
am, ionnus gu-m bitheadh agam seadh,
seadh, agus cha-n eadh, cha-n eadh?
18 Ach *mar tha* Dia fìrinneach, cha
b'e ar còmhradh ruibhse seadh, agus cha-n
eadh[a].
19 Oir Mac Dhé Iosa Criosd[c], a shear-
monaicheadh 'n 'ur measg-se leinne,
*eadhon* leam-sa, agus *le* Siluanus, agus *le*
Timoteus, cha robh e 'n a sheadh agus 'n a
cha-n eadh, ach ann-san bha seadh.
20 Oir geallaidhean Dhé uile ann-san
*is* seadh iad[e], agus ann-san *is* Amen iad,
chum glòire Dhé do ar taobh-ne.
21 A nis an ti a dhaingnicheas sinne[f]
maille ruibhse ann an Criosd, agus a
dh'ung sinn[g], *is e* Dia:
22 Neach mar an ceudna a chuir seula
oirnn[i], agus a thug dhuinn geall-daing-
nich an Spioraid[k] ann ar cridheachaibh.
23 Ach tha mi a' gairm Dhé mar fhian-
uis air m'anam, gur ann chum sibhse a
chaomhnadh nach d'thàinig mi fathast gu
Corintus.
24 Cha-n e gu bheil againne tighearnas
air 'ur creidimh-se[m], ach is luchd-cuid-
eachaidh sinn do 'ur n-aoibhneas: oir is
ann tre chreidimh a sheasas sibh[p].

## CAIB. II.

1 *Air do Phòl an reuson a chur an céill air son nach d'thàinig e dh'ionnsuidh nan Corintianach,* 6 *dh'iarr e orra maitheanas agus comhfhurtachd a thoirt do'n duine a dhruideadh a mach leo as an eaglais,* 10 *eadhon mar a thug e féin mar an ceudna maitheanas da, air son 'fhior-aithreachais.*

ACH chuir mi so romham annam féin,
gun teachd a rìs fo dhoilgheas do
'ur n-ionnsuidh.
2 Oir ma ni mise doilich sibhse, cò e ma
ta 'ni subhach mise, ach an ti air an do
chuireadh doilgheas leam?
3 Agus sgrìobh mi an ni so féin do
'ur n-ionnsuidh, chum air dhomh teachd,
nach cuirteadh doilgheas orm leis a'
mhuinntir sin o'm bu chòir dhomh aoibh-
neas fhaotainn, air dhomh 'bhi muinghinn-
each asaibh uile, gur e m'aoibhneas 'ur
*n-aoibhneas* uile.
4 Oir á trioblaid mhòir agus cràdh
cridhe, sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh le
iomadh deur; cha-n ann a chum gu-m
bitheadh doilgheas oirbh, ach a chum
gu-m bitheadh fios agaibh air a' ghràdh
a tha agam gu ro phailt dhuibh[w].
5 Ach ma thug neach sam bith aobhar
doilgheis[y], cha do chuir e doilgheas ormsa,
ach ann an cuid; chum nach cuirinn ro
uallach oirbh uile.
6 *Is* leoir d'a leithid sin de dhuine am
peanas so, a *leagadh* air le mòran[z].
7 Ionnus air an làimh eile, gur mò *is*
*còir* dhuibh maitheanas agus comhfhurt-
achd a thoirt *da*[b], air eagal gu-m bitheadh
a' leithid so de dhuine air a shlugadh suas
le anabarra doilgheis.

B.C. 60.

a Mat. 5. 37
b caib. 7. 15
c Marc. 1. 1
Ròm. 1. 4
d Eoin 20. 23
1 *'am pearsa.*
e Ròm. 15. 8, 9
Eabh. 13. 8
f 2 Tes. 2. 17
1 Pead. 5. 10
g 1 Eoin 2. 20, 27
h Gnio. 16. 8
i Eph. 1. 13, 14
4. 30
2 Tim. 2. 19
j 1 Cor. 16. 9
k Ròm. 8. 9, 14-16
l caib. 7. 5, 6
m 1 Cor. 3. 5
1 Pead. 5. 3
n Ròm. 8. 37
1 Cor. 15. 57
o Dàn 1. 3
p Ròm. 11. 30
1 Cor. 15. 1
q 1 Cor. 1. 18
2 *a tha 'dol a dhìth.*
r Eoin 9. 39
1 Pead. 2. 7, 8
s caib. 3. 5, 6
t Eabh. 11. 27
u caib. 5. 12
v Gnio. 18. 27
w caib. 11. 2
x 1 Cor. 9. 1, 2
y 1 Cor. 5. 1
z 1 Cor. 5. 4, 5
1 Tim. 5. 20
a Ecs. 24. 12
b Gal. 6. 1
c Ier. 31. 33
Ese. 11. 19
36. 26, 27

8 Uime sin guidheam oirbh, gu-n daing-
nicheadh sibh *'ur* gràdh dha.
9 Oir is ann chum na crìche so a sgrìobh
mi *do 'ur n-ionnsuidh*, chum gu-m
bitheadh fios 'ur dearbhaidh agam, am
bheil sibh ùmhal anns na h-uile nithibh[b].
10 Ge b'e neach d'an toir sibhse maith-
eanas ann an ni sam bith, bheir mise mar
an ceudna[d]: oir ma thug mise maitheanas
ann an ni sam bith, ge b'e d'an d'thug mi
am maitheanas, is ann air 'ur son-se *a*
*thug mi e*, 'am fianuis[1] Chriosd;
11 Air eagal gu-m faigheadh Satan an
cothrom oirnn: oir cha-n 'eil sinn aineol-
ach air 'innleachdaibh.
12 Os bàrr, an uair a thàinig mi gu
Troas[h] chum soisgeul Chriosd *a shearmon-*
*achadh*, agus a dh'fhosgladh dorus dhomh
leis an Tighearna[j],
13 Cha robh fois agam ann am spiorad[l],
do bhrìgh nach d'fhuair mi Titus mo
bhràthair: ach air gabhail mo chead
diubh, dh'imich mi o sin do Mhacedonia.
14 A nis buidheachas do Dhia, a tha
ghnàth a' toirt oirnne buadhachadh ann
an Criosd[n], agus a tha 'foillseachadh
*deadh* fhàile 'eòlais féin[o] leinn anns gach
àite.
15 Oir tha sinne do Dhia 'n ar fàile
cùbhraidh Chriosd, anns an dream a
thèarnar[q], agus anns an dream a sgrios-
ar[2]:
16 Do'n aon dream *tha sinn* 'n ar bol-
trach bàis chum bàis[r]; agus do'n dream
eile, 'n ar boltrach beatha chum beatha:
agus cò *tha* foghainteach chum nan nithe
so[s]?
17 Oir cha-n 'eil sinne mar mhòran, a
thruailleas focal Dhé: ach mar o threibh-
dhireas, ach mar o Dhia, tha sinn a'
labhairt 'am fianuis Dhé[t] ann an Criosd.

## CAIB. III.

1 *Air eagal gu-n cuireadh luchd-teagaisg bréige as a leth gu robh e 'deanamh uaill gu dìomhain, nochd Pòl gu robh gràsa nan Corintianach 'n an aobhar molaidh d'a mhinistreileachd.* 6 *Air so chòmhshìn e ministeirean an lagha, agus an t-soisgeil r'a chéile,* 12 *agus dhearbh e gu robh a mhinistreileachd-san ro òirdheirc.*

AN tòisich sinn a rìs air sinn féin a
mholadh[u]? no am bheil feum againn,
mar aig dream àraidh, air litrichibh mol-
aidh do 'ur n-ionnsuidh-se[v], no air *litrich-*
*ibh* molaidh uaibh?
2 Is sibhse ar litir-ne[x] a tha sgrìobhta
'n ar cridheachaibh, air a h-aithneachadh
agus air a leughadh leis na h-uile dhaoin-
ibh:
3 *Air dha 'bhi* follaiseach gur sibh litir
Chriosd, a fhrithealadh leinne, a tha air
a sgrìobhadh cha-n ann le dubh, ach le
Spiorad an Dé bheò; cha-n ann air clàr-
aibh cloiche[a], ach air clàraibh feòla a'
chridhe[c].
4 Agus tha a' leithid so de dhòchas
againn tre Chriosd a thaobh Dhé:

5 Cha-n e gu bheil sinn foghainteach uainn féin chum ni sam bith a smuaineachadh mar uainn féin[b]: ach is ann o Dhia *tha* ar foghainteachd[c];

6 A rinn sinne mar an ceudna 'n ar ministeiribh foghainteach an tiomnaidh nuaidh[e]; cha-n ann de'n litir[f], ach de'n Spiorad: oir marbhaidh an litir[h], ach bheir an Spiorad beatha[j].

7 Ach ma bha ministreileachd a' bhàis, ann an sgrìobhadh air a ghearradh air clachaibh, glòrmhor, ionnus nach b'urrainn clann Israeil amharc gu geur air gnùis Mhaois, air son glòir' a ghnùise[l], a chuireadh air cùl;

8 Cionnus nach mò na sin a bhitheas ministreileachd an Spioraid glòrmhor?

9 Oir ma *bha* ministreileachd an dìtidh glòrmhor, is ro mhò na sin a bheir ministreileachd na fìreantachd barrachd ann an glòir.

10 Oir eadhon an ni a rinneadh glòrmhor, cha robh glòir sam bith aige 's a' chàs so, 'thaobh na glòir' a tha 'toirt barrachd.

11 Oir ma *bha* an ni a chuireadh air cùl glòrmhor, is ro mhò na sin *a tha* an ni a bhuanaicheas glòrmhor.

12 Uime sin do bhrìgh gu bheil againn a' shamhuil so de dhòchas, tha sinn a' cleachdadh mòr-dhànachd[2] cainnte.

13 Agus cha-n *'eil sinn* mar bha Maois, *a* chuir còmhdach air 'aghaidh, chum nach amhairceadh clann Israeil gu geur gu crìch an ni a chuireadh air cùl.

14 Ach dhalladh an inntinnean[s]: oir gus an là 'n diugh ann an leughadh an t-seann-tiomnaidh, tha an còmhdach ceudna a' fantuinn gun atharrachadh, ni a chuireadh air cùl ann an Criosd.

15 Ach eadhon gus an là 'n diugh 'n uair a leughar Maois, tha an còmhdach air an cridhe.

16 Gidheadh an uair a philleas e chum an Tighearna, togar an còmhdach dheth[w].

17 A nis is e an Tighearn' an Spiorad sin[y]: agus far am *bheil* Spiorad an Tighearna, tha saorsa an sin[z].

18 Ach air bhi dhuinne uile le aghaidh gun chòmhdach, ag amharc mar ann an sgàthan[b] air glòir an Tighearna[c], tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna[d], o ghlòir gu glòir, mar le Spiorad an Tighearna.

## CAIB. IV.

1 *Chuir Pòl an céill gu-n do shearmonaich e an soisgeul le dìchioll agus ann an treibhdhireas;* 8 *agus cionnus a dh'oibrich na trioblaidean agus an geur-leanmhuinn a dh'fhuiling e air a shon, chum cliù cumhachd Dhé,* 15 *agus chum maith na h-eaglais.*

UIME sin, air do an mhinistreileachd so 'bhi againn, a réir mar a fhuair sinn tròcair[j], cha-n 'eil sinn a' fannachadh:

2 Ach chuir sinn cùl ri nithibh folaichte na nàire, gun sinn a bhi 'siubhal ann an ceilg, no a' truailleadh focail Dhé[a], ach le foillseachadh na fìrinn, 'g ar moladh féin do choguis nan uile dhaoine ann an sealladh Dhé[d].

3 Ach ma tha ar soisgeul-ne folaichte, is ann dhoibh-san a tha caillte[1] 'tha e folaichte[g]:

4 Anns an do dhall dia an t-saoghail so[i] inntinn na dream nach 'eil 'n an creidich, air eagal gu-n dealraicheadh orra solus soisgeil ghlòrmhoir Chriosd, neach a's e ìomhaigh Dhé[k].

5 Oir cha-n 'eil sinne 'g ar searmonachadh féin, ach Iosa Criosd an Tighearn'; agus sinn féin 'n ar seirbhisich dhuibhse air son Iosa[m].

6 Oir *is e* Dia a thubhairt ris an t-solus soillseachadh á dorchadas[n], a dhealraich ann ar cridheachaibh-ne, a *thoirt* soluis eòlais glòire Dhé, ann an gnùis Iosa Criosd.

7 Ach tha an t-ionmhas so againn ann an soithichibh creadha, chum gu-m bi òirdheirceas a' chumhachd o Dhia[o], agus cha-n ann uainne.

8 *Tha sinn* fo thrioblaid air gach taobh[p], gidheadh cha-*n 'eil* sinn ann an teanntachd[q]; *tha sinn* ann an ioma-chomhairle, gidheadh gun sinn *a bhi* ann an eu-dòchas;

9 Air ar geur-leanmhuinn, gidheadh gun *bhi* air ar tréigsinn; air ar tilgeadh sìos, gidheadh gun *bhi* air ar sgrios;

10 A' giùlan a ghnàth bàsachaidh an Tighearn' Iosa mu'n cuairt[r] anns a' cholainn, chum gu-m bitheadh beatha Iosa mar an ceudna air a deanamh follaiseach ann ar colainn[t].

11 Oir tha sinne a tha beò, a ghnàth air ar toirt chum bàis air son Iosa[u], chum gu-m bitheadh mar an ceudna beatha Iosa air a deanamh follaiseach 'n ar feòil bhàsmhoir-ne.

12 Uime sin tha bàs ag oibreachadh annainne[v], ach beatha annaibhse.

13 Air dhuinn an spiorad creidimh sin féin a bhi againn[x], a réir mar tha e sgrìobhta, Chreid mi, agus uime sin labhair mi[a]: tha sinne a' creidsinn mar an ceudna, agus uime sin tha sinn a' labhairt;

14 Air dhuinn fios a bhi againn, an ti a thog suas an Tighearn' Iosa, gu-n tog e sinne suas mar an ceudna tre Iosa[e], agus gu-n cuir e 'n a làthair *sinn* maille ruibhse.

15 Oir tha na h-uile *nithe* air 'ur sonse[f], chum gu-m bitheadh an gràs a tha saoibhir[g], tre bhuidheachas mhòran, ro phailt chum glòire Dhé.

16 Uime sin cha-n 'eil sinn a' fannachadh[h], ach ged thruaillear ar duine o'n leth-muigh, gidheadh tha an duine o'n leth-stigh air 'ath-nuadhachadh o là gu là[i].

17 Oir tha ar n-àmhghar eutrom, nach 'eil ach ré sealain[k], ag oibreachadh dhuinne trom-chudthrom glòire[l] *a tha*

B.C. 60.

[a] caib. 2. 17
[b] Eoin 15. 5
[c] 1 Cor. 15. 10 Phil. 2. 13
[d] caib. 5. 11
[1] *'dol a dhìth.*
[e] Eph. 3. 7 1 Tim. 1. 12
[f] Ròm. 2. 28, 29
[g] 1 Cor. 1. 18 2 Tes. 2. 10
[h] Ròm. 4. 15 7. 9, 10
[i] Eoin 12. 31, 40
[j] Eoin 6. 63 Ròm. 8. 2
[k] Eoin 1. 14, 18 14. 9
[l] Ecs. 34. 1, 29-35
[m] 1 Cor. 9. 19-23
[n] Gen. 1. 3
[o] 1 Cor. 2. 5
[p] caib. 7. 5
[q] caib. 12. 10 Ròm. 8. 35-37
[2] *shoilleireachd.*
[r] Gal. 6. 17
[s] Ròm. 11. 7, 8, 25
[t] 2 Tim. 2. 11, 12
[u] 1 Cor. 15. 31
[v] caib. 13. 9
[w] Ecs. 34. 34 Isa. 25. 7
[x] 2 Pead. 1. 1
[y] 1 Cor. 15. 45
[z] Isa. 61. 1 Ròm. 8. 2, 15
[a] Salm 116. 10
[b] 1 Cor. 13. 12
[c] caib. 4. 4, 6
[d] Ròm. 8. 29 1 Cor. 15. 49 Col. 3. 10 1 Eoin 3. 2
[e] caib. 5. 1-4
[f] 1 Cor. 3. 21, 22
[g] caib. 1. 11 8. 19
[h] 1 Cor. 15. 58
[i] Ròm. 7. 22 Col. 3. 10
[j] 1 Tim. 1. 13
[k] Ròm. 8. 18, 34
[l] Eabh. 12. 10, 11

na's ro anabharraiche *agus* sìor-mhaireannach ;

18 Air dhuinn a bhi ag amharc cha-n ann air na nithibh a tha r'am faicinn, ach air na nithibh nach 'eil r'am faicinn[b]: oir tha na nithe a chithear, aimsireil ; ach tha na nithe nach faicear, sìorruidh.

## CAIB. V.

1 *Chuir Pòl an céill gu robh e ann an dòchas glòire sìorruidh, agus le sùil rithe, agus ris a' bhreth dheireannaich, a' deanamh dìchill air deadh choguis a choimhead ;* 12 *cha-n ann chum gu-n deanadh e bòsd as féin a thaobh so,* 14 *ach mar neach a fhuair beatha o Chriosd, tha e dìchiollach chum a bheatha a chaitheadh do Chriosd a mhàin.*

OIR tha fios againn, nan sgaoilteadh o chéile ar tigh talmhaidh a' phàilliuin *so*[f], gu bheil againn aitreabh o Dhia, tigh nach do thogadh le làmhan[i], sìorruidh anns na nèamhan.

2 Oir tha sinn ri osnaich an so[k], a' miannachadh 'bhi air ar n-éideadh le ar tigh o nèamh :

3 O air dhuinn a bhi air ar n-éideadh, nach faighear lomnochd sinn.

4 Oir tha sinne a tha anns a' phàilliun *so* ri osnaich, air dhuinn a bhi fo uallaich : cha-n ann a chionn gu-m bu mhiann leinn a bhi air ar rùsgadh, ach air ar n-éideadh, chum gu-m bi bàsmhorachd air a slugadh suas le beatha[o].

5 A nis an ti a dh'oibrich sinn chum so féin[p] *is* e Dia e, a thug dhuinn mar an ceudna geall-daingnich an Spioraid[q].

6 Uime sin *tha sinn* a ghnàth deadh-mhisneachail, air dhuinn fios a bhi againn am feadh a tha sinn aig an tigh 's a' choluinn, gu bheil sinn air choigrich o an Tighearn':

7 (Oir tha sinn a' gluasad a réir creidimh, agus cha-n ann a réir seallaidh[t].)

8 Tha deadh mhisneach againn, agus bu ròghnuiche leinn gu mòr a bhi air choigrich as a' choluinn[u], agus a bhi làthair maille ris an Tighearn'.

9 Uime sin tha sinn a' deanamh ar dìchill, a chum cò aca bhitheas sinn a làthair no air choigrich, gu-m bi sinn taitneach dhàsan.

10 Oir is éigin duinn uile 'bhi air ar nochdadh[1] an làthair caithir-breitheanais Chriosd[y]; chum gu-m faigh gach neach na nithe *a rinn e* 's a' choluinn[z], a réir an ni a rinn e, ma's maith no olc e.

11 Uime sin, air dhuinn fios a bhi againn air uamhas an Tighearna[b], tha sinn a' cur impidh air daoinibh ; ach tha sinn follaiseach do Dhia[c], agus tha dòchas agam mar an ceudna gu bheil sinn air ar deanamh follaiseach ann 'ur coguisibh-se.

12 Oir cha-n 'eil sinn 'g ar moladh féin a rìs dhuibh[f], ach tha sinn a' toirt fàth uaille dhuibh do ar taobh, chum gu-m bi *freagradh* agaibh dhoibh-san a tha 'deanamh uaill' ann an gnùis, agus cha-n ann 'an cridhe.

B.C. 60.

[a] caib. 11. 1, 16, 17
[b] Eabh. 11. 1
[c] Dàn 8. 6
[d] Ròm. 14. 7-9
1 Cor. 6. 19, 20
[e] Gal. 2. 5, 6
[f] Iob 4. 19
2 Pead. 1. 13, 14
[g] Ròm. 8. 1
[h] Eoin 3. 3
Gal. 6. 15
[i] Eabh. 9. 11, 24
[j] Eph. 4. 22-24
[k] Ròm. 8. 23
[l] Col. 1. 20
[m] Ròm. 3. 24, 25
[n] Iob 33. 23
Eph. 6. 20
[o] Isa. 25. 8
1 Cor. 15. 53
[p] Eph. 2. 10
[q] Eph. 1. 14
[r] Isa. 53. 6, 9, 12
Gal. 3. 13
[s] Ròm. 5. 19
[t] Ròm. 8. 24, 25
1 Cor. 13. 12
[u] Phil. 1. 23
[v] caib. 5. 20
[w] Eabh. 12. 15
[x] Isa. 49. 8
[1] *air ar deanamh follaiseach.*
[y] Ròm. 14. 10
[z] Eph. 6. 8
Tais. 22. 12
[a] 1 Cor. 10. 32
[b] Eabh. 10. 31
Iud. 23
[c] caib. 4. 2
[d] 1 Cor. 4. 1
[e] caib. 3. 1
[f] caib. 11. 23, &c.

13 Oir ma tha sinn a dh'easbhuidh céille[a], *is ann* do Dhia : agus ma tha ar ciall againn, *is ann* duibh-se.

14 Oir tha gràdh Chriosd 'g ar co-éigneachadh[c], air dhuinn breithneachadh mar so, ma fhuair a h-aon bàs air son nan uile, gu-n robh na h-uile marbh :

15 Agus gu-n d'fhuair e bàs air son nan uile, chum iadsan a tha beò nach bitheadh iad á so suas beò dhoibh féin[d], ach dhàsan a dh'fhuiling am bàs air an son, agus a dh'éirich a rìs.

16 Uime sin, cha-n aithne dhuinne á so suas aon duine a réir na feòla[e]: seadh, ged a b'aithne dhuinn Criosd a réir na feòla, gidheadh a nis cha-n aithne dhuinn *e* na's mò.

17 Uime sin ma *tha* neach sam bith ann an Criosd[g], *is* creutair nuadh *e*[h]: chaidh na seann nithe seachad, feuch, rinneadh na h-uile nithe nuadh[j].

18 Agus is ann o Dhia *a tha* na h-uile nithe, neach a rinn sinne réidh ris féin tre Iosa Criosd[l], agus a thug dhuinn ministreileachd na réite ;

19 Eadhon, gu robh Dia ann an Criosd, a' deanamh an t-saoghail réidh ris féin, gun bhi a' meas an cionta dhoibh[m]; agus dh'earb e ruinne focal na réite.

20 Uime sin is teachdairean sinn air son Chriosd[n], mar gu-n cuireadh Dia impidh leinne : tha sinn a' guidhe *oirbh* as uchd Chriosd, bithibh réidh ri Dia.

21 Oir rinn e esan do nach b'aithne peacadh, 'n a ìobairt-pheacaidh air ar son-ne[r]; chum gu-m bitheamaid-ne air ar deanamh 'n ar fìreantachd Dhé annsan[s].

## CAIB. VI.

1 *Dhearbh Pòl e féin 'n a mhinisteir fìrinneach do Chriosd, araon le carailibh,* 3 *agus le ionracas a bheatha,* 4 *agus leis gach gnè trioblaid agus maslaidh fhulang gu foighidneach air son an t-soisgeil :* 11 *umpa so labhair e gu dàna riu, a chionn gu robh a chridhe fosgailte dhoibh.*

UIME sin tha sinne mar chomh-oibrichean *leis-san*[v], a' guidhe *oirbh*, gun sibh a ghabhail gràis Dhé gu dìomhain[w]:

2 (Oir tha e ag ràdh, Ann an àm taitneach dh'éisd mi riut[x], agus ann an là slàinte rinn mi còmhnadh leat : feuch, a nis an t-àm taitneach ; feuch, a nis là na slàinte.)

3 Gun bhi 'toirt aobhair oilbheim air bith ann an aon ni[a], chum nach faigheadh a' mhinistreileachd mi-chliù :

4 Ach anns gach ni 'g ar dearbhadh féin mar mhinisteiribh Dhé[d], ann am mòr-fhoighidinn, ann an àmhgharaibh, ann an uireasbhuidh, ann an teanntachdaibh,

5 Ann am buillibh[e], ann am priosanaibh, ann an luasgadh o àite gu h-àite, ann an saothair, ann am faire, ann an trasgaibh ;

6 Ann am fìor-ghloine, ann an eòlas, ann am fad-fhulangas, ann an caoimhneas,

anns an Spiorad Naomh, ann an gràdh gun
cheilg,
7 Ann am focal na fìrinn[a], ann an
cumhachd Dhé[c], le airm na fìreantachd[d]
air an làimh dheis agus chlì,
8 Tre urram agus eas-urram, tre mhi-
chliù agus dheadh-chliù : mar mheallltair-
ibh[f], gidheadh fìrinneach ;
9 Mar dhream nach aithnichear[g], gidh-
eadh air am bheil deadh aithne ; mar
dhream a tha 'faghail a' bhàis, gidheadh
feuch, tha sinn beò ; mar dhream a tha
air an smachdachadh[i], agus gun bhi air
am marbhadh ;
10 Mar dhream a tha brònach, gidh-
eadh a ghnàth a' deanamh gairdeachais[l] ;
mar *dhaoine* bochda, gidheadh *a tha*
'deanamh mòran saoibhir ; mar dhaoine
aig nach 'eil ni sam bith, gidheadh a'
sealbhachadh nan uile nithe.
11 Tha ar beul-ne fosgailte dhuibhse,
O Chorintianacha, tha ar cridhe air a
dheanamh farsuinn[p].
12 Cha-n 'eil sibh ann an cumhannachd
annainn-ne, ach tha sibh ann an cumhann-
achd ann 'ur n-innibh féin.
13 A nis mar ath-dhìoladh 's an ni sin
féin, (tha mi a' labhairt mar ri *m'* chloinn,)
bithibh-se farsuinn mar an ceudna.
14 Na cuing-cheanglar gu neo-choth-
romach sibh maille ri mi-chreidich[q]: oir
ciod e caidreamh na fìreantachd ri neo-
fhìreantachd? agus ciod e comunn an
t-soluis ris an dorchadas ?
15 Agus ciod an réite a tha aig Criosd
ri Belial? no ciod i cuid a' chreidich,
maille ri ana-creideach?
16 Agus ciod a' cho-réite a tha aig
teampull Dhé ri ìodholaibh ; oir is sibhse
teampull an Dé bheò[s]; a réir mar a
thubhairt Dia, Gabhaidh mise còmhnuidh
annta, agus gluaisidh mi 'n am measg ;
agus bithidh mise a'm' Dhia aca-san, agus
bithidh iadsan 'n an sluagh agam-sa[u].
17 Uime sin thigibh a mach as am
meadhon[w], agus dealaichibh *riu*, tha an
Tighearn' ag ràdh, agus na beanaibh ris
an ni neòghlan ; agus gabhaidh mise a
m' ionnsuidh sibh,
18 Agus bithidh mi a'm' Athair dhuibh[x],
agus bithidh sibhse 'n 'ur mic agus 'n 'ur
nigheanaibh dhomh-sa, tha an Tighearn'
uile-chumhachdach ag ràdh.

## CAIB. VII.

1 *Dh'earailich Pòl na Corintianaich chum gloine beatha,* 2 *agus chum an inntinn a bhi aca dhàsan a tha aige dhoibh-san :* 3 *air eagal gu-n saoilteadh gu-n robh e 'cur so 'an amharus, chuir e an céill doibh meud na comhfhurtachd a fhuair e 'n a thriobluidibh, o'n sgeul a thug Titus dha air am bròn diadhaidh.*

UIME sin, a mhuinntir mo ghràidh,
air dhuinn na geallaidhean so 'bhi
againn, glanamaid sinn féin o gach uile
shalchar feòla agus spioraid[z], a' coimh-
lionadh naomhachd ann an eagal Dhé.

2 Gabhaibh ruinne : cha d' rinn sinn
eucoir air aon duine, cha do thruaill sinn
aon duine, cha do mheall sinn aon duine[b].
3 Cha-n ann chum 'ur ditidh a tha mi
a' labhairt so : oir thubhairt mi roimhe[e],
gu bheil sibh ann ar cridheachaibh-ne
chum bàsachadh maille *ruibh*, agus a bhi
beò maille *ruibh*.
4 *Is* mòr mo dhànachd cainnte[1] do 'ur
taobh-se, *is* mòr m' uaill as 'ur leth[h]:
lìonadh le comhfhurtachd mi, tha mi
thar tomhas aoibhneach ann ar n-uile
àmhghar[j].
5 Oir an uair a thàinig sinn do Mhace-
donia[k], cha d'fhuair ar feòil fois sam
bith, ach bha sinn fo àmhghar air gach
taobh ; an leth am muigh *bha* còmhraig[m],
an leth a stigh *bha* eagal[n].
6 Ach Dia a bheir comhfhurtachd
dhoibh-san a tha air an leagadh sìos,
thug e comhfhurtachd dhuinne le teachd
Thituis[o]:
7 Agus cha-n ann le a theachd-san a
mhàin, ach mar an ceudna leis a' chomh-
fhurtachd a fhuair esan uaibhse, 'n uair
a chuir e an céill duinn 'ur dian-thog-
radh, 'ur caoidh, 'ur teas-ghràdh dhomh-
sa ; air chor as gur mòid a rinn mi
gairdeachas.
8 Oir ged a chuir mi doilgheas oirbh
leis an litir, cha-n 'eil aithreachas orm,
ged a bha aithreachas orm[r]: oir tha mi
'faicinn gu-n do chuir an litir sin doil-
gheas oirbh, ged nach *d' rinn i so* ach ré
tamuill.
9 A nis tha gairdeachas orm, cha-n ann
air son sibh a bhi doilich, ach gu robh
sibh doilich chum aithreachais : oir bha
doilgheas oirbh air mhodh diadhaidh,
chum nach tigeadh call oirbh ann an aon
ni d' ar taobh-ne.
10 Oir oibrichidh am bròn diadhaidh[t]
aithreachas chum slàinte de nach gabhar
aithreachas : ach oibrichidh doilgheas an
t-saoghail bàs[v].
11 Oir feuch, an ni so féin, doilgheas
diadhaidh a bhi oirbh, ciod e meud an
dùrachd a dh'oibrich e annaibh, seadh,
*ciod* an glanadh oirbh féin, seadh, *ciod* an
ro dhiomb, seadh, *ciod* an t-eagal, seadh,
*ciod* an dian-thogradh, seadh, *ciod* an
t-eud, seadh, *ciod* an togradh dìoghaltais?
anns gach ni dhearbh sibh sibh féin a
bhi glan 's a' chùis so.
12 Uime sin ged a sgrìobh mi do 'ur
n-ionnsuidh, cha b'ann air a shon-san a
rinn an eucoir[y], no air a shon-san air an
d' rinneadh an eucoir, ach a chum gu
foillsichteadh dhuibh ar cùram-ne mu'r
timchioll-se ann am fianuis Dhé.
13 Uime sin fhuair sinn comhfhurtachd
air son 'ur comhfhurtachd-se : seadh, bu
ro mhò a rinn sinn gairdeachas, air son
gairdeachais Thìtuis, do bhrìgh gu-n
d'fhuair a spiorad suaimhneas uaibhse
uile.
14 Oir ma rinn mi bòsd sam bith ris-

B.C. 60.

[a] caib. 4. 2
[b] caib. 12. 17
1 Sam. 12. 3, 4
Gnio. 20. 33
[c] 1 Cor. 2. 4
[d] Eph. 6. 11, &c.
[e] caib. 6. 11, 12
[f] Eoin 7. 12, 47
[g] 2 Cor. 4. 9
[1] *mo mhuinghin annaibh.*
[h] caib. 1. 14
1 Cor. 1. 4
[i] Salm 118. 18
[j] Phil. 2. 17
Col. 1. 24
[k] caib. 2. 13
Gnio. 20. 1
[l] 1 Tes. 3. 7-10
[m] Deut. 32. 25
caib. 12. 20, 21
[n] caib. 1. 3, 4
[o] caib. 2. 13
[p] caib. 7. 3
[q] Deut. 7. 2, 3
1 Cor. 7. 39
[r] caib. 2. 4
[s] 1 Cor. 3. 16, 17
6. 19
Eph. 2. 21, 22
[t] 2 Sam. 12. 13
Ier. 31. 9
Mat. 26. 75
[u] Ecs. 29. 45
Lebh. 26. 12
Ier. 31. 1, 33
Ese. 11. 20
36. 28
Sech. 8. 8
[v] Gen. 4. 14
1 Sam. 31. 3-5
2 Sam. 17. 23
Mat. 27. 4, 5
[w] caib. 7. 1
Isa. 52. 11
[x] Ier. 31. 9
Tais. 21. 7
[y] 1 Cor. 5. 1
[z] caib. 6. 17, 18
1 Eoin 3. 3

san asaibh-se, cha-n 'eil nàire orm ; ach
mar a labhair sinn na h-uile nithe ann am
fìrinn ruibhse, is amhuil sin a fhuaradh
fìrinneach ar bòsd asaibh-se ri Tìtus.
15 Agus tha dùrachd a chridhe-san
na's pailte do 'ur taobh-se, air dha 'bhi
cuimhneachadh 'ur n-ùmhlachd uile[a], mar
a ghabh sibh ris le eagal agus ball-chrith.
16 Uime sin tha gairdeachas orm gu
bheil muinghin agam annaibh anns gach
ni[b].

## CAIB. VIII.

1 *Bhrosnuich Pòl na Corintianaich gu tional seirceil a dheanamh air son nan naomh bochda ann an Ierusalem, le eisempleir nam Macedonach,* 7 *le moladh an dian-thogradh a bha aca féin roimhe,* 9 *le eisempleir Chriosd,* 14 *agus leis an tairbhe spioradail a thigeadh dhoibh féin o'n tabhartas sin.*

ANIS, a bhràithre, tha sinn a' toirt
fios duibh air gràs Dhé, a thugadh
do eaglaisibh Mhacedonia[e]:
2 Eadhon gu robh, ann am mòr-dhearbh-
adh àmhghair[f], pailteas an aoibhneis,
agus doimhne am bochduinn[h], ro phailt
chum saoibhreis am fialuidheachd.
3 Oir tha mi 'toirt fianuis, *gu robh*
iad uatha féin toileach a réir an comais,
seadh, thar an comas :
4 A' guidhe oirnne gu dùrachdach,
gu-n gabhamaid an tiodhlac, agus comh-
roinn an fhrithealaidh[k] do na naoimh.
5 Agus cha-n ann mar a shaoil sinne,
ach thug siad iad féin air tùs do an Tigh-
earn'[l], agus '*n a dhéigh sin* dhuinne a réir
toile Dhé :
6 Air chor as gu-n do chuir sinn impidh
air Tìtus, a réir mar a thòisich e roimhe[n],
mar sin gu-n crìochnaicheadh e annaibh-
se an gràs sin féin mar an ceudna.
7 Uime sin mar tha sibh pailt anns
gach uile ni[o], ann an creidimh, ann an
ùr-labhradh, agus ann an eòlas, agus
anns an uile dhìchioll, agus ann 'ur gràdh
dhuinne, bithibh pailt anns a' ghràs so
mar an ceudna.
8 Cha-n 'eil mi a' labhairt so mar
àithne[p], ach a thaobh dùrachd dhaoine
eile, agus a dhearbhadh treibhdhireis 'ur
gràidh-se.
9 Oir is aithne dhuibh gràs ar Tighearn'
Iosa Criosd, ged a bha e saoibhir[r], gidh-
eadh gu-n d'rinneadh bochd e air 'ur son-
se[s], chum gu-m bitheadh sibhse saoibhir
tre a bhochduinn-san[t].
10 Agus anns *an ni* so tha mi 'toirt *mo*
chomhairle : oir tha so tarbhach dhuibh-
se, a thòisich roimhe, cha-n ann a mhàin
air deanamh, ach air bhi togarrach o
cheann bliadhna.
11 A nis air an aobhar sin coimhlion-
aibh an gniomh[u]; ionnus mar a *bha sibh*
ullamh chum na toile, mar sin gu-*m bi*
*sibh* ullamh chum coimhlionaidh as na
bheil agaibh.
12 Oir ma bhitheas air tùs inntinn
thoileach ann[w], gabhar ris a réir mar

B.C. 60.

[a] caib. 2. 9; Phil. 2. 12
[b] 2 Tes. 3. 4
[c] Ecs. 16. 18
[d] rann 6
[e] Ròm. 15. 26
[f] 1 Tes. 1. 6; 2. 14
[g] caib. 12. 18
[h] Marc. 12. 44
[i] 1 Cor. 16. 3, 4
[j] caib. 9. 13
[k] Gnio. 11. 29; Ròm. 15. 25, 26
[l] Gnio. 20. 4
[m] Ròm. 12. 17; Phil. 4. 8; 1 Pead. 2. 12
[n] caib. 9. 5; 12. 18
[o] 1 Cor. 1. 5
[p] 1 Cor. 7. 6, 12, 25
[q] Phil. 2. 25
[r] Eoin 17. 3; Col. 1. 16, 17
[s] Mat. 8. 20; 17. 27; Phil. 2. 6-8
[t] Tais. 3. 18
[u] 1 Tim. 6. 19; Eabh. 13. 16
[v] caib. 8. 4
[w] Luc. 21. 3

*tha* aig neach, *agus* cha-n ann a réir
nan nithe nach 'eil aige.
13 Cha-n ann a chum gu-m bitheadh
socair aig daoine eile, agus àmhghar
agaibh-se.
14 Ach a thaobh co-cheartais, a chum
's an àm so nis *gu-m bi* 'ur pailteas-se 'n a
*choimhleasachadh* air an uireasbhuidh-
san, agus mar an ceudna chum gu-m bi
am pailteas-san 'n a *choimhleasachadh* air
'ur n-uireasbhuidh-se, air chor as gu-m
bi co-cheartas *eadaraibh* ;
15 A réir mar tha e sgrìobhta, An ti a
*thionail* mòran, cha robh anabarr aige :
agus an ti a *thionail* beagan, cha robh
easbhuidh air[c].
16 Ach buidheachas do Dhia, a chuir
an cùram dùrachdach sin féin do 'ur
taobh-se ann an cridhe Thìtuis.
17 Oir gu deimhin ghabh e ris an imp-
idh[d]; ach air dha 'bhi na bu togarraiche,
chaidh e d'a thoil féin do 'ur n-ionnsuidh.
18 Agus chuir sinne maille ris am bràth-
air[g], aig am bheil *a* chliù 's an t-soisgeul
feadh nan eaglaisean uile :
19 (Agus cha-n e so a mhàin, ach thagh-
adh e leis na h-eaglaisibh mar an ceudna
mar chompanach turuis dhuinne[i], leis
an tiodhlac so a fhrithealadh leinn chum
glòire an Tighearna sin féin[j], agus *chum*
*foillseachaidh* 'ur n-inntinn ullamh-se.)
20 A' seachnadh so, gu-n tugadh neach
air bith mi-chliù dhuinn thaobh a' phailt-
eis so a fhrithealadh leinn :
21 Air dhuinn a bhi 'solar nithe ciat-
ach[m], cha-n ann a mhàin 'am fianuis an
Tighearn', ach mar an ceudna 'am fianuis
dhaoine.
22 Agus chuir sinn maille riu ar bràth-
air, a dhearbh sinn gu minic dùrachdach
ann am mòran nithibh, ach a nis na's ro
dhùrachdaiche, a thaobh an ro earbsa 'tha
*aige* asaibh-se.
23 Ma *dh'fhiosraichear* ni sam bith mu
Thìtus, *is e* mo chompanach-sa e, agus
mo chomh-oibriche do 'ur taobh-se : no
*mu thimchioll* nam bràithrean, *is iad*
teachdairean nan eaglaisean[q], *agus* glòir
Chriosd.
24 Uime sin nochdaibh dhoibh-san, agus
'am fianuis nan eaglaisean, dearbhadh 'ur
gràidh-se, agus ar n-uaill-ne do 'ur taobh.

## CAIB. IX.

1 *Dh'innis Pòl an reuson air son, ged a b'aithne dha mòr-thogradh nan Corintianach, an do chuir e Tìtus agus na bràithre roimh-laimh d'an ionnsuidh g'am brosnuchadh gu déirc a thoirt gu pailt, do bhrìgh gur gnè shìol-chuir iad,* 10 *a bheir barr pailt dhoibh féin.*

OIR a thaobh frithealaidh do na
naoimh[v], is neo-fheumail dhomh-
sa sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh :
2 Oir is aithne dhomh togarrachd 'ur
n-inntinn, as leth am bheil mi 'deanamh
uaill asaibh-se ris na Macedonaich, *ag*
*ràdh*, Gu robh Achaia ullamh o cheann

bliadhna ; agus bhrosnuich 'ur n-eud-se ro mhòran.

3 Gidheadh chuir mi na bràithre *do 'ur n-ionnsuidh*, air eagal gu-m bitheadh ar n-uaill-ne asaibh dìomhain 's a' chùis so ; chum, mar a thubhairt mi, gu-m bitheadh sibh ullamh :

4 Air eagal ma thig na Macedonaich maille rium, agus gu faigh iad sibhse neo-ullamh, gu-m bi nàire oirnne, (gun a ràdh oirbhse,) á dànadas na h-uaille so[c].

5 Uime sin bhreithnich mi gu-m b'fheumàil impidh 'chur air na bràithribh, iad a dhol air tùs do 'ur n-ionnsuidh-se, agus 'ur tabhartas, air an do labhradh ruibh roimhe, a dheanamh deas, chum gu-m bitheadh sin ullamh, mar thiodhlac, agus cha-n ann mar ni a dh'aindeoin.

6 Ach so *tha mi ag ràdh*, An ti a chuireas gu gann, buainidh e gu gann mar an ceudna[j]; agus an ti a chuireas gu pailt, buainidh e gu pailt mar an ceudna.

7 *Thugadh* gach duine seachad a réir rùin a chridhe ; na b'ann 'an doilgheas[n], no le éigin : oir is toigh le Dia an neach a bheir seachad gu suilbhir[o].

8 Agus tha Dia comasach air gach gràs a dheanamh ro phailt dhuibh-se[q], chum air dhuibh anns gach uile ni làn-leoir a bhi agaibh a ghnàth, gu-m bitheadh sibh pailt chum gach deadh oibre.

9 (A réir mar tha e sgrìobhta, Sgaoil e *a chuid* ; thug e do na bochdaibh : mairidh 'fhireantachd a ghnàth[s].

10 A nis an ti a bheir sìol do'n fhearchuir[v], agus aran chum bìdh, gu-n tugadh e agus gu meudaicheadh e 'ur curachdse, agus gu-n tugadh e do thoradh 'ur fìreantachd fàs[w].)

11 Air dhuibh a bhi air 'ur deanamh saoibhir anns gach uile ni chum gach uile thabhartais[1], ni a dh'oibricheas leinne breith-buidheachais do Dhia[x].

12 Oir tha frithealadh na seirbhis so, cha-n e mhàin a' leasachadh uireasbhuidh nan naomh[y], ach tha e mar an ceudna pailt tre mhòran breith-buidheachais do Dhia ;

13 (Air dhoibh a bhi, tre dhearbhadh an fhrithealaidh so, a' toirt glòire do Dhia[a] air son 'ur n-ùmhlachd do shoisgeul Chriosd a réir 'ur n-aidmheil, agus air son 'ur tabhartais fhialuidh dhoibhsan, agus do na h-uile *dhaoinibh* :)

14 Agus tre an urnuigh air 'ur son-se, aig am bheil mòr-dhéidh oirbh air son gràis Dhé a tha ro phailt annaibh[c].

15 Buidheachas do Dhia air son a thiodhlaic do-labhairt[d].

## CAIB. X.

*An aghaidh nan abstol-bréige, a bha 'deanamh tàir air anmhuinneachd a phearsa agus air a làthaireachd chorporra, chuir Pòl an céill an neart agus an t-ùghdarras spioradail sin leis an d'armaicheadh e an aghaidh cumhachdan a naimhdean uile, &c.*

B.C. 60.

[a] Ròm. 12. 1
[b] rann 10
[c] caib. 8. 24
[d] caib. 13. 2, 10
1 Cor. 4. 21
[e] Ròm. 8. 13
[f] Eph. 6. 13
1 Tes. 5. 8
[g] caib. 13. 3, 4
[h] Ier. 1. 10
[i] 1 Cor. 1. 19
[j] Salm 41. 1-3
Gnà. 11. 24, 25
19. 17
22. 9
Gal. 6. 7, 9
[k] Salm 18. 27
Ese. 17. 24
[l] Mat. 11. 29, 30
[m] Mat. 15. 19
Eabh. 4. 12
[n] Deut. 15. 7, 8
[o] Ecs. 35. 5
Ròm. 12. 8
[p] caib. 7. 15
[q] Phil. 4. 19
[r] Eoin 7. 24
[s] Salm 112. 9
[t] caib. 13. 2, 3
[u] caib. 13. 8
[v] Isa. 55. 10
[w] Hos. 10. 12
[1] *fhialaidheachd.*
[x] caib. 1. 11
4. 5
[y] caib. 8. 14
[z] caib. 3. 1
[a] Mat. 5. 16
[b] Gnà. 26. 12
[c] caib. 8. 1
[d] Seum. 1. 17
Eoin 3. 16
[e] Ròm. 15. 20

A NIS tha mise féin Pòl a' guidhe oirbh[a], tre mhacantas agus shéimheachd Chriosd, neach air dhomh a bhi làthair a tha ìosal 'n 'ur measg[b], ach air dhomh a bhi uaibh a tha dàn oirbh :

2 Ach tha mi ag iarraidh oirbh *a dh'athchuinge*, gun *sibh a thoirt orm* an uair a bhitheas mi làthair, a bhi dàn, leis a' mhuinghin leis an saoilear mi 'bhi dàn an aghaidh dream àraidh[d] a tha 'toirt meas oirnn, mar gu-m bitheamaid ag imeachd a réir na feòla.

3 Oir ged tha sinn ag imeachd anns an fheòil, cha-n ann a réir na feòla a tha sinn a' cogadh[e]:

4 (Oir ar n-airm-chogaidh cha-n 'eil iad feòlmhor[f], ach cumhachdach o Dhia[g] chum daingnichean a leagail[h]:)

5 A' tilgeadh sìos reusonachaidh[i], agus gach ni àrd[k] a dh'àrdaicheas e féin an aghaidh eòlais Dhé, agus a' toirt ann am braighdeanas[l] gach smuain chum ùmhlachd Chriosd[m]:

6 Agus dìoghaltas ullamh againn r'a dheanamh air gach uile eas-ùmhlachd, an uair a chomhlionar 'ur n-ùmhlachdse[p].

7 An amhairc sibh air nithibh a réir an coslais[r]? ma tha dòchas aig aon neach as féin, gur le Criosd e, smuainicheadh e so a rìs uaith féin, mar is le Criosd esan, gur le Criosd sinne mar an ceudna.

8 Oir ged dheanainn càil-eigin na's mò dh'uaill as ar cumhachd-ne[t], (a thug an Tighearna dhuinn chum 'ur togail-se suas[u], agus cha-n ann a chum 'ur sgrios,) cha bhitheadh nàire orm :

9 Chum nach measar mi mar gu-m bithinn a' cur eagail oirbh le litrichibh.

10 Oir tha *a* litrichean, (tha iadsan ag ràdh,) cudthromach agus làidir, ach *tha a* làthaireachd chorporra anmhunn, agus a chainnt tàireil.

11 Smuainicheadh a' leithid sin *de dhuine* so, mar tha sinn ann am focal tre litrichibh, agus sinn as làthair, mar sin gu-*m bi sinn* ann an gniomh air dhuinn a bhi làthair.

12 Oir cha-n 'eil a dhànadas againn sinn féin a chur 'an àireamh[z], no a choimeas ri, dream àraidh a mholas iad féin : ach air dhoibh-san a bhi 'g an tomhas féin eatorra féin, agus 'g an coimeas féin riu féin, cha-n 'eil iad glic[b].

13 Ach cha dean sinne uaill á nithibh a tha thar *ar* tomhas, ach a réir tomhais na riaghailt a roinn Dia dhuinn, eadhon tomhas a ruigeas oirbhse.

14 Oir cha-n eil sinn 'g ar sìneadh féin thar *ar tomhas*, mar nach ruigeamaid sibhse ; oir thàinig sinn eadhon do 'ur n-ionnsuidh-se, le soisgeul Chriosd :

15 Gun sinn a bhi 'deanamh uaill á nithibh a tha thar *ar* tomhas, *eadhon* á saothairibh dhaoine eile[e]; ach tha dòchas

againn, an uair a mheudaichear 'ur creid-
imh-se, gu faigh sinn farsuinneachd[1] gu
pailt annaibh a réir ar riaghailt-ne,
16 Chum an soisgeul a shearmonachadh
anns na *h-ionadaibh* an taobh thall dibh-
se, *agus* cha-n ann chum uaill a dhean-
amh ann an riaghailt duine eile, á nithibh
a tha ullamh cheana.
17 Ach an ti a ni uaill, deanadh e uaill
anns an Tighearn'[b].
18 Oir cha-n e an ti a mholas e féin a
tha ionmholta, ach an ti a mholas an
Tighearna[e].

## CAIB. XI.

1 *Tre ro mheud cùraim Phòil de na Corintian-aich, thòisich e dh'aindeoin ri e féin a mholadh;* 5 *dh'innis e nach robh e 'bheag goirid air na h-abstoil a bu mhò,* 7 *gu-n do shearmonaich e an soisgeul dhoibh gu saor,* 13 *agus nochd e nach robh e 'bheag a dhèidh-làimh air an luchd-oibre chealgach sin, thaobh aon sochair a bhuineadh do'n lagh, &c.*

B'FHEARR leam gu-n giùlaineadh sibh
beagan le m' amaideachd ; agus da
rìreadh giùlainibh leam[2].
2 Oir tha mi eudmhor umaibh le eud
diadhaidh ; oir rinn mi ceangal-pòsaidh
eadar sibh agus aon fhear[k], chum 'ur
cur mar òigh fhior-ghloin[l] an làthair
Chriosd.
3 Ach tha eagal orm, mar a mheall an
nathair Eubha le a cuilbheartachd[n], mar
sin gu-n truaillear, air dòigh sam bith, 'ur
n-inntinn-se o'n aon-fhillteachd a tha ann
an Criosd.
4 Oir nan deanadh an neach a thig,
Iosa eile a shearmonachadh nach do
shearmonaich sinne, no *nam* faigheadh
sibhse spiorad eile nach d'fhuair sibh, no
soisgeul eile[p] ris nach do ghabh sibh,
dh'fheudadh sibh gu maith giùlan *leis*.
5 Oir is i mo bharail-sa nach robh mi a'
bheag goirid[q] air na h-abstolaibh a b'àirde.
6 Ach ged *tha* mi neo-fhòghluimte ann
an cainnt[r], gidheadh cha-n 'eil mi *mar
sin* ann an eòlas[s]; ach rinneadh sinn làn-
fhollaiseach anns na h-uile nithibh 'n 'ur
measg-se[t].
7 An d' rinn mi cionta le mi féin ìsleach-
adh chum gu-m bitheadh sibhse air 'ur
n-àrdachadh, *no* a chionn gu-n do shear-
monaich mi soisgeul Dhé a nasgaidh
dhuibh?
8 Chreach mi eaglaisean eile, a' gabhail
tuarasdail *uatha*, chum seirbhis a dhean-
amh dhuibhse.
9 Agus an uair a bha mi 'làthair maille
ribh agus uireasbhuidh orm, cha do leig
mi mo throm air duine sam bith[a]: oir
leasaich na bràithrean a thàinig o Mhace-
donia m'uireasbhuidh[b]: Agus anns na
h-uile nithibh choimhead mi mi féin o
mo throm a leigeil oirbhse ; agus coimh-
eadaidh.
10 Mar tha fìrinn Chriosd annam, cha
chumar an uaill so uam ann an crìochaibh
Achaia.

B.C. 60.

1 *gu-m bi sinn air ar meudachadh.*
a Gal. 1. 7; Phil. 1. 15, &c.
b Ier. 9. 24
c Gal. 2. 4; 2 Pead. 2. 1; 1 Eoin 4. 1; Tais. 2. 2
d Phil. 3. 2; Tit. 1. 10, 11
e Ròm. 2. 29
f Mat. 4. 1-10
g Phil. 3. 19
h caib. 12. 6, 11
2 *tha sibh a' giùlan leam.*
i 1 Cor. 7. 12
j caib. 9. 4
k Hos. 2. 19, 20
l Lebh. 21. 13
m Phil. 3. 3, 4; 1 Cor. 4. 10
n Gen. 3. 4, 13
o Gal. 2. 4; 4. 9
p Gal. 1. 7, 8
q caib. 12. 11; 1 Cor. 15. 10
r 1 Cor. 1. 17; 2. 1, 13
s Eph. 3. 4
t caib. 12. 12
u 1 Cor. 15. 10
v Gnio. 9. 16; 20. 23; 21. 11
w 1 Cor. 15. 30-32
x Deut. 25. 3
y Gnio. 16. 22
z Gnio. 14. 19
a Gnio. 18. 3; 1 Tes. 2. 9
b Phil. 4. 10, 15
c Gnio. 14. 5

11 C'ar son? An ann a chionn nach
'eil gràdh agam dhuibh? Tha fios aig
Dia.
12 Ach an ni a tha mi 'deanamh, ni mi
fathast e, chum gu-n toir mi air falbh
cion-fàth uatha-san le'm bu mhiann cion-
fàth fhaotainn[a], chum anns an ni as am
bheil iad a' deanamh uaill, gu-m faighear
iad eadhon mar sinne.
13 Oir is ann d'an leithidibh sin *tha*
abstola-bréige[c], luchd-oibre cealgach[d], 'g
an cur féin ann an coslas abstol Chriosd.
14 Agus cha-n iongantach *sin* : oir cuir-
ear Satan féin 'an cruth aingil soillse[f].
15 Uime sin cha ni mòr *e* ged chuirear
a mhinisteirean mar an ceudna ann an
cruth mhinisteirean na fìreantachd ; aig
am bi an crìoch dheireannach a réir an
oibre[g].
16 Tha mi ag ràdh a rìs, Na measadh
aon neach gur amadan mi[h]; no fòs, gabh-
aibh rium mar amadan féin, chum gu-n
dean mi beagan uaill'asam féin.
17 An ni a tha mi 'labhairt, cha-n ann
a réir an Tighearna tha mi 'g a labhairt[i],
ach mar gu-m b'ann gu h-amaideach anns
an dànadas uaille so[j].
18 Do bhrìgh gu bheil mòran a' dean-
amh uaill a réir na feòla[m], ni mise uaill
mar an ceudna.
19 Oir giùlainidh sibh gu toileach le
amadain, do bhrìgh gu bheil sibh *féin*
glic.
20 Oir fuilgidh sibh ma bheir neach
'an daorsa sibh[o], ma dh'itheas neach *sibh*,
ma bheir neach 'ur cuid *dhibh*, ma dh'òrd-
aicheas neach e féin, ma bhuaileas neach
air an aghaidh sibh.
21 Tha mi a' labhairt a thaobh eas-urr-
aim, mar gu-m bitheamaid anmhunn : ach,
ge b'e ni anns am bheil neach air bith
dàn, (tha mi a' labhairt gu h-amaideach,)
tha mise dàn *ann* mar an ceudna.
22 An Eabhruidhich iad? *mar sin tha*
mise mar an ceudna : An Israelich iad?
*mar sin tha* mise mar an ceudna : An
sliochd do Abraham iad? *mar sin tha*
mise mar an ceudna :
23 Am ministeirean do Chriosd iad?
(tha mi a' labhairt mar dhuine mi-chéill-
idh,) tha mise os an ceann *'s an ni so* :
ann an saothairibh na's pailte[u], ann am
buillibh thar tomhas[v], ann am prìosan-
aibh na's trice, ann am bàsaibh gu minic[w].
24 Fhuair mi o na h-Iudhaich cùig uair-
ean dà fhichead *buille* ach a h-aon[x].
25 Ghabhadh orm le slataibh tri uair-
ean[y], chlachadh mi aon uair[z], dh'fhuiling
mi long-bhriseadh tri uairean ; là agus
oidhche bha mi 's an doimhne :
26 Ann an turusaibh gu minic, ann an
gàbhadh aimhnichean, ann an cunnart-
aibh fhear-reubainn, ann an cunnartaibh
o *mo* chinneach *féin*[c], ann an cunnart-
aibh o na Cinnich, ann an cunnartaibh
's a' bhaile, ann an cunnartaibh 's an
fhàsach, ann an cunnartaibh 's an fhairge,

ann an cunnartaibh am measg bhràithre
breugach ;
27 Ann an saothair agus sgìos, ann am
fairibh gu minic[b], ann an ocras agus tart[c],
ann an trasgaibh gu minic, ann am fuachd
agus ann an lomnochduidh.
28 A bhàrr air na nithibh a tha an leth
muigh, an ni a tha 'teachd orm gu lathail,
ro chùram nan eaglaisean uile[g].
29 Cò tha lag[i], agus nach 'eil mise lag?
cò tha 'faotainn oilbheim, agus nach 'eil
mise a' losgadh ?
30 Ma's éigin domh uaill a dheanamh,
is ann as na nithibh a bhuineas do m'an-
mhuinneachd a ni mi uaill[j].
31 Tha fios aig Dia, eadhon Athair ar
Tighearn' Iosa Criosd[k], a tha beannaichte
gu sìorruidh[l], nach 'eil mi 'deanamh
bréige.
32 Ann an Damascus chuir uachdaran
*a' phobuill* fo Aretas an rìgh[o], freiceadan
air baile nan Damasceneach, 'an rùn mise
a ghlacadh :
33 Ach tre uinneig leigeadh sìos ris a'
bhalla mi ann an cliabh, agus chaidh mi
as a làmhan.

## CAIB. XII.

1 *Chum abstolachd a mholadh, ged fheudadh Pòl*
*uaill a dheanamh as a thaisbeinibh iongant-*
*ach,* 9 *gidheadh is fearr leis uaill a dheanamh*
*as 'anmhuinneachd;* 11 *fhuair e cron doibh*
*a chionn gu-n d'éignich iad e chum na h-uaille*
*dìomhain so.*

GU deimhin cha-n 'eil e iomchuidh
dhoimh-sa uaill a dheanamh : ach
thig mi chum seallaidhean agus taisbean-
aidhean an Tighearna.
2 B'aithne dhomh duine ann an Criosd[s]
ceithir bliadhna deug roimhe so, (ma's ann's
a' choluinn, cha-n fhios domh ; no as a'
choluinn, cha-n fhios domh ; aig Dia tha
fios ;) a' leithid sin de dhuine thogadh
chum an treas nèamh[t].
3 Agus b'aithne dhomh a' leithid sin de
dhuine, (ma's anns a' choluinn, no as a'
choluinn, cha-n fhios domh : aig Dia tha
fios ;)
4 Gu-n do thogadh suas e gu Pàrras[u],
agus gu-n cual' e briathra do-labhairt,
nach feud duine[3] a labhairt.
5 Mu 'leithid sin *de dhuine* ni mi uaill :
ach asam féin cha dean mi uaill[x], mur
*dean mi* á m'anmhuinneachdaibh.
6 Oir ged b'àill leam uaill a dheanamh,
cha bhi mi a'm' amadan ; oir labhraidh
mi an fhìrinn : gidheadh tha mi a' cumail
orm féin, air eagal gu-m bi meas aig duine
orm thar mar tha e 'g am fhaicinn, no
a' cluinntinn umam.
7 Agus air eagal gu-m bithinn air m'àrd-
achadh thar tomhas, tre ro mheud nan
taisbeanaidhean, thugadh dhomh sgolb
's an fheòil[a], teachdaire Shatain[b] chum
gu-m buaileadh e mi, air eagal gu-m
bithinn air m'àrdachadh thar tomhas.
8 Air a shon so ghuidh mi an Tigh-
earna[d] tri uairean, gu-n imicheadh *so* uam.

B.C. 60.
[a] caib. 3. 5
Isa. 43. 2
[b] Gnio. 20. 31
[c] 1 Cor. 4. 11
[d] Isa. 40. 29-31
41. 14, 15
[e] rann 5
[1] *neart.*
[f] 1 Pead. 4. 14
[g] Gnio. 15. 36-40
[h] Ròm. 5. 3
[i] 1 Cor. 9. 22
[j] caib. 12. 5, 9, 10
[k] Gal. 1. 3
[l] Ròm. 9. 5
[m] caib. 11. 5
[n] Luc. 17. 10
1 Cor. 3. 7
Eph. 3. 8
[o] Gnio. 9. 24, 25
[p] 1 Cor. 9. 2
[q] caib. 11. 9
[r] 1 Cor. 10. 33
1 Tes. 2. 8
[s] Ròm. 16. 7
[t] Deut. 10. 14
[2] 's e sin, *tha cuid ag ràdh.*
[u] Luc. 23. 43
Tais. 2. 7
[v] caib. 8. 6
[3] *nach urrainn duine.*
[w] caib. 7. 2
[x] rann. 9, 10
caib. 11. 30
[y] caib. 5. 12
[z] caib. 13. 2, 10
1 Cor. 4. 21
[a] Ese. 28. 24
Gal. 4. 14
[b] Iob 2. 7
Luc. 13. 16
[c] caib. 2. 1
[d] Deut. 3. 23-27
Salm 77. 2-11
Tuir. 3. 8
Mat. 26. 44

9 Agus thubhairt e rium, Is leoir mo
ghràs-sa dhuit[a]: oir tha mo chumhachd
air a dheanamh foirfe ann an anmhuinn-
eachd[d]. Uime sinn is ro thoiliche a ni
mi uaill á m'anmhuinneachdaibh[e], chum
gu-n gabh cumhachd[1] Chriosd còmhnuidh
orm[f].
10 Uime sin tha mi 'gabhail tlachd ann
an anmhuinneachdaibh[h], ann am mas-
laibh, ann an uireasbhuidhibh, ann an
geur-leanmhuinnibh, ann an teanntachd-
aibh air son Chriosd : oir an uair tha mi
lag, an sin tha mi làidir.
11 Rinneadh a'm' amadan mi le uaill
a dheanamh ; chomh-éignich sibhse mi :
oir bu chòir dhomh 'bhi air mo mholadh
leibhse : oir cha robh mi 'bheag sam bith
goirid air na h-abstolaibh a's àirde[m], ged
nach 'eil annam ach neo-ni[n].
12 Gu deimhin dh'oibricheadh comhar-
aidhean abstoil[p] ann 'ur measg-se anns
gach uile fhoighidinn, ann an comhar-
aidhean agus ann an iongantais, agus ann
an cumhachdaibh.
13 Oir ciod an ni anns an robh sibh na
bu lugha na eaglaisean eile, mur e nach
do leig mi féin mo throm oirbh[q]? thug-
aibh maitheanas dhomh 's an eucoir so.
14 Feuch, tha mi ullamh a nis an treas
uair gu teachd do 'ur n-ionnsuidh ; agus
cha chuir mi mo throm oirbh ; oir cha-n
e 'ur cuid a tha mi 'g iarraidh[r], ach sibh
féin : oir cha-n 'eil e mar fhiachaibh air
a' chloinn ionmhas a chruinneachadh fa
chomhair nam pàrantan, ach air na pàr-
antaibh fa chomhair na cloinne.
15 Agus is ro thogarrach a ni mise
caitheadh, agus a chaithear mi air son
'ur n-anama-se, ged mar is ro phailte tha
gràdh agam dhuibh, is lugha 'ur gràdh-
se dhomh.
16 Ach bitheadh e mar sin, nach do chuir
mi trom oirbh : gidheadh, air dhomh 'bhi
innleachdach, ghlac mi le seòltachd sibh[2].
17 An d'rinn mise tre aon neach dhiubh-
san a chuir mi do 'ur n-ionnsuidh buann-
achd dhibh ?
18 Ghuidh mi air Titus[v] *dol do 'ur*
*n-ionnsuidh*, agus chuir mi bràthair
maille ris[w] : an d' rinn Titus buannachd
dhibh ? nach do ghluais sinn 's an aon
spiorad ? agus anns na h-aon cheumaibh ?
19 A rìs, am bheil sibh a' saoilsinn gu
bheil sinne 'gabhail ar leithsgeil ruibh[y]?
tha sinn a' labhairt 'am fianuis Dhé ann
an Criosd : ach *tha* an t-iomlan, a chàirde,
chum 'ur fòghluim-se.
20 Oir is eagal leam, air dhomh teachd[z],
nach faigh mi sibh mar is miann leam,
agus gu faighear mise dhuibh-se mar
nach bu mhiann leibh : air eagal gu-m bi
connsachadh, farmad, fearg, coimhstri,
cùl-chàineadh, cogarsaich, àrdain, ceann-
airce 'n *'ur measg* :
21 Air eagal, an uair a thig mi a rìs,
gu-n ìslich mo Dhia mi 'n 'ur measg[c],
agus gu-n dean mi caoidh air son mòran

de'n dream a pheacaich cheana, agus
nach do ghabh aithreachas[b] de'n neò-
ghloine, agus strìopachas[d], agus mhacnus
a rinn iad.

## CAIB. XIII.

1 *Bhagair Pòl cumhachd 'abstolachd an aghaidh pheacach cruaidh-mhuinealach:* 5 *agus chomhairlich e dhoibh an creidimh a dhearbhadh,* 7 *agus am beatha a leasachadh mu-n tig e:* 11 *chomh-dhùin e an litir le earail choitchion agus le urnuigh.*

IS i so an treas uair a tha mi a' teachd
do 'ur n-ionnsuidh: ann am beul
dithis no triuir fhianuisean bithidh gach
focal seasmhach[f].
2 Dh'innis mi cheana, agus tha mi
roimh-làimh ag innseadh dhuibh, mar
gu-m bithinn a làthair an dara uair;
agus a nis air dhomh 'bhi as 'ur làthair,
tha mi a' sgrìobhadh chum na dream a
pheacaich roimhe so[g], agus chum chàich
uile, ma thig mi a rìs, nach caomhain
mi:
3 O tha sibh ag iarraidh dearbhaidh air
Criosd a' labhairt annam-sa, neach do 'ur
taobh-se nach 'eil anmhunn, ach a tha
cumhachdach annaibh[l].
4 Oir ged a cheusadh e tre anmhuinn-
eachd[m], gidheadh tha e beò tre chumh-
achd Dhé: oir tha sinne mar an ceudna
anmhunn ann-san[o], gidheadh bithidh sinn
beò maille ris tre chumhachd Dhé do 'ur
taobh-se.
5 Ceasnaichibh sibh féin[q], am bheil
sibh 's a' chreidimh; dearbhaibh sibh
féin: nach aithne dhuibh sibh féin, gu
bheil Iosa Criosd annaibh[a], mur daoine a
chuireadh air cùl[1] sibh[c]?
6 Ach tha dòchas agam gu-m bi fhios
agaibh nach daoine a chuireadh air cùl
sinne.
7 A nis tha mi 'guidhe air Dia gun
sibhse a dheanamh uilc air bith; cha-n
ann chum gu-m faicear sinne 'bhi dearbh-
ta, ach chum gu-n deanadh sibhse an ni
sin a tha maith, ged robh sinne mar
dhaoine a chuireadh air cùl.
8 Oir cha-n urrainn sinn ni air bith a
dheanamh an aghaidh na fìrinn[e], ach air
son na fìrinn.
9 Oir tha sinn subhach an uair a tha
sinn *féin* anmhunn, agus sibhse làidir:
agus tha sinn a' guidhe so mar an
ceudna, sibhse 'bhi coimh-lionta.
10 Is ann uime so a sgrìobh mi na
nithe so *do 'ur n-ionnsuidh* air dhomh 'bhi
as 'ur làthair, chum air dhomh 'bhi 'làthair
nach bithinn garg[h], a réir a' chumh-
achd a thug an Tighearna dhomh[i] chum
togail suas, agus cha-n ann chum sgrios.
11 Fa dheòidh, a bhràithre, slàn leibh:
bithibh coimh-lionta[j], bithibh subhach,
bithibh a dh'aon inntinn[k], bithibh sìoch-
ail; agus bithidh Dia a' ghràidh agus na
sìthe maille ruibh.
12 Cuiribh fàilte air a chéile le pòig
naoimh[n].
13 Tha na naoimh uile a' cur beann-
achd do 'ur n-ionnsuidh.
14 Gràs an Tighearn' Iosa Criosd[p],
agus gràdh Dhé, agus comh-chomunn an
Spioraid Naoimh[r], *gu robh* maille ruibh
uile. Amen.

B.C. 60.
[a] Ròm. 8. 10; Gal. 4. 19
[b] Tais. 2. 21
[1] *nach seas an dearbhadh.*
[c] 1 Cor. 9. 27; 2 Tim. 3. 8
[d] 1 Cor. 5. 1
[e] Gnà. 21. 30
[f] Deut. 19. 15; Eabh. 10. 28, 29
[g] caib. 12. 21
[h] Tit. 1. 13
[i] caib. 10. 8
[j] rann 9
[k] Ròm. 12. 16; 15. 5; Eph. 4. 3; Phil. 2. 2
[l] 1 Cor. 9. 2
[m] Phil. 2. 7, 8; 1 Pead. 3. 18
[n] Ròm. 16. 16
[o] caib. 4. 7-12
[p] Ròm. 16. 24
[q] 1 Cor. 11. 28; 1 Eoin 3. 20, 21
[r] Phil. 2. 1

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

### CHUM NAN

# GALATIANACH.

## CAIB. I.

1 *Tha iongantas air Pòl gu-n do thréig na Galatianaich esan agus an soisgeul co luath;* 8 *agus mhallaich e an dream sin a shearmonaicheas aon soisgeul eile ach na shearmonaich e féin;* 11 *dh'fhòghluim e'n soisgeul cha b'ann o dhaoinibh, ach o Dhia,* 13 *agus nochd e ciod a' ghnè duine 'bha ann mu-n do ghairmeadh e.*

POL abstol, (cha-n ann o dhaoinibh,
no tre dhuine, ach tre Iosa Criosd[f],
agus tre Dhia *an* t-Athair, a thog suas e
o na mairbh,)
2 Agus na bràithrean uile a tha maille
rium, chum eaglaisean Ghalatia[g]:
3 Gràs duibh[i], agus sìth o Dhia an
t-Athair, agus o ar Tighearn' Iosa Criosd,
4 A thug e féin air son ar peacaidh-
ean[a], chum gu-n saoradh e sinn o'n droch
shaoghal a tha làthair[b], a réir toile Dhé
agus ar n-Athar-ne[c]:
5 Dhàsan *gu robh* glòir gu saoghal nan
saoghal. Amen.
6 Is ioghnadh leam gu-n d'atharraich-
eadh sibh[d] co luath uaithe-san a ghairm
sibh tre ghràs Chriosd, gu soisgeul eile:
7 Ni nach *soisgeul* eile[e]; ach tha dream
àraidh 'g 'ur buaireadh, le an àill sois-
geul Chriosd a thilgeadh bun os ceann.
8 Ach nan deanamaid-ne, no aingeal o
nèamh, soisgeul eile a shearmonachadh
dhuibh, ach *an soisgeul a* shearmonaich
sinn dhuibh, bitheadh e mallaichte[h].
9 Amhuil a thubhairt sinn roimhe, tha
mise ag ràdh a nis a rìs mar an ceudna,
Ma shearmonaicheas neach sam bith soi-

B.C. 58.
[a] Eoin 10. 17, 18; Tit. 2. 14
[b] 1 Eoin 2. 16
[c] Ròm. 8. 27
[d] caib. 5. 4, 7, 8
[e] 2 Cor. 11. 4
[f] Gnio. 9. 6, 15
[g] Gnio. 2. 24
[h] 1 Cor. 16. 22
[i] Ròm. 1. 7, &c.

sgeul eile dhuibh[a], ach *an soisgeul* a
ghabh sibh, bitheadh e mallaichte.
10 Oir am bheil mi nis a' cur impidh
air daoinibh, no air Dia? no am bheil
mi 'g iarraidh daoine a thoileachadh[b]?
oir nam bithinn fathast a' toileachadh
dhaoine, cha bhithinn a'm' sheirbhiseach
aig Criosd[d].
11 Ach tha mi 'toirt fios duibh, a
bhràithre, an soisgeul a shearmonaich-
eadh leam-sa, nach ann a réir duine a
tha e.
12 Oir cha b'ann o dhuine a fhuair mi
e[f], ni mò a theagaisgeadh dhomh *e*, ach
tre fhoillseachadh Iosa Criosd[g].
13 Oir chuala sibh mo chaithe-beatha-
sa 's an aimsir a chaidh seachad, ann an
creidimh nan Iudhach, gu-n d' rinn mi
thar tomhas geur-leanmhuinn air eaglais
Dhé[i], agus gu-n d'fhàsaich mi i :
14 Agus gu-n d' thàinig mi air m'agh-
aidh ann an creidimh nan Iudhach thar
mòran de m' chomh-aoisibh am measg
mo chinnich féin, air dhomh 'bhi na bu
ro eudmhoire[l] mu ghnàthannaibh mo
shinnsireachd[m].
15 Ach an uair a b'i deadh thoil Dhé,
a sgar o bhroinn mo mhàthar mi[o], agus
a ghairm *mi* tre a ghràs,
16 A Mhac féin fhoillseachadh annam[q],
chum gu-n searmonaichinn e am measg
nan Cinneach[r]; air ball cha do chuir mi
comhairle ri feòil agus fuil[s]:
17 Ni mò chaidh mi suas do Ierusalem,
chum na muinntir sin a bha 'n an abstol-
aibh romham ; ach chaidh mi do Arabia,
agus a rìs thàinig mi air m'ais gu Da-
mascus.
18 An déigh sin an ceann thri bliadhna[u],
chaidh mi suas gu Ierusalem, a dh'fhaic-
inn Pheadair, agus dh'fhan mi maille ris
cùig làithean deug.
19 Ach neach air bith eile de na h-ab-
stolaibh cha-n fhaca mi, ach Seumas
bràthair an Tighearna[v].
20 A nis *anns* na nithibh a tha mi a'
sgrìobhadh dhuibh, feuch, an làthair Dhé,
cha-n 'eil mi 'deanamh bréige.
21 'N a dhéigh sin thàinig mi gu crìoch-
aibh Shiria agus Chilicia[y];
22 Agus cha robh eòlas orm a thaobh
m' fhaicinn aig eaglaisibh Iudea[z], a bha
ann an Criosd :
23 Ach a mhàin chual' iad[b], An ti
anns an àm a chaidh seachad a bha
'g ar geur-leanmhuinn, gu bheil e nis a'
searmonachadh a' chreidimh a bha e a'
sgrios roimhe *so* :
24 Agus thug iad glòir do Dhia air mo
shon-sa[d].

## CAIB. II.

1 *Chuir an t-abstol an céill c'uin a chaidh e suas gu Ierusalem, agus c'ar son nach do thimchioll-ghearradh Titus.* 11 *Chuir e'n aghaidh Pheadair, agus dh'innis e dha a reuson,* 14 *c'ar son a tha e féin, agus muinntir eile, a tha 'n an Iudhaich, a' creidsinn gu-m bi iad air am fireanachadh tre chreidimh ann an Criosd, agus cha-n ann tre oibribh.*

AN sin, an ceann cheithir bliadhna
deug[c], chaidh mi a rìs suas gu
Ierusalem, maille ri Barnabas, a' toirt
Thìtuis leam mar an ceudna.
2 Agus chaidh mi suas a réir foillseach-
aidh, agus chuir mi an céill dhoibh an
soisgeul a tha mi a' searmonachadh am
measg nan Cinneach, ach ann an uaig-
nidheas dhoibh-san air an robh meas, air
eagal air chor sam bith gu-n ruithinn[e],
no gu-n do ruith mi 'an diomhain.
3 Ach cha b'éigin do Thìtus féin a bha
a'm' chuideachd, a bhi air a thimchioll-
ghearradh, ged bu Ghreugach e :
4 Agus sin air son bhràithre-bréige a
ghoid a steach[1] 'n ar measg[h], a thàinig a
steach 'an uaignidheas 'a dh'fhaicinn ar
saorsa[j], a tha againn ann an Iosa Criosd,
chum ar toirt fo dhaorsa[k].
5 Do nach do ghéill sinn eadhon ré
uaire ; chum gu-m buanaicheadh fìrinn
an t-soisgeil maille ruibhse.
6 Ach o'n dream sin, a mheasadh gu-m
bu ni éigin iad[n], ciod air bith a bha iad
roimhe, cha-n 'eil suim ann domh-sa :
cha-n 'eil suim aig Dia de phearsa duine[p],
oir iadsan a mheasadh *gu-m bu ni éigin
iad*, cha do phàirtich iad le'n còmhradh
'bheag sam bith rium-sa :
7 Ach air an làimh eile, 'n uair a chunn-
aic iad gu-n d'earbadh soisgeul an neo-
thimchioll-ghearraidh rium-sa[t], mar *a
dh'earbadh soisgeul an* timchioll-ghearr-
aidh ri Peadar ;
8 (Oir an ti a dh'oibrich gu h-éifeachd-
ach ann am Peadar chum abstolachd
an timchioll-ghearraidh, dh'oibrich e gu
cumhachdach annam-sa mar an ceudna
chum nan Cinneach :)
9 Agus an uair a thuig Seumas, agus
Cephas, agus Eoin, a tha air am meas
'n am puist[w], an gràs a thugadh dhomh,
thug iad dhomh-sa agus do Bharnabas
deas-làmh a' chomuinn ; a chum *gu-n
rachamaid* chum nan Cinneach[x], agus iad
féin chum an timchioll-ghearraidh.
10 A mhàin *b'àill leo* gu-m bitheamaid
cuimhneachail air na bochdaibh ; ni mar
an ceudna a bha ro thoil agam féin a
dheanamh[a].
11 Ach an uair a thàinig Peadar gu
Antioch[c], sheas mi 'n a aghaidh as an
eudan, a chionn gu-n robh e r'a choir-
eachadh.
12 Oir roimh do dhream àraidh teachd
o Sheumas, dh'ith e biadh maille ris na
Cinnich[e]: ach an uair a thàinig iadsan,
chaidh e a thaobh, agus thearbaidh se e
féin, air eagal na muinntir a bha de'n
timchioll-ghearradh.
13 Agus rinn na h-Iudhaich eile gnùis-
mhealladh maille ris mar an ceudna ;
ionnus gu-n d' thugadh Barnabas mar an
ceudna a thaobh le 'n cluain.

B.C. 58.

[a] Deut. 4. 2; Tais. 22. 18
[b] 2 Cor. 12. 19; 1 Tes. 2. 4
[c] Gnio. 15. 2, &c.
[d] Seum. 4. 4
[e] Phil. 2. 16
[f] 1 Cor. 15. 1-3
[g] Eph. 3. 3
1 *a thugadh a steach os iosal.*
[h] Gnio. 15. 1, 24
[i] Gnio. 8. 1, 3; 9. 1, 2; 26. 9
[j] caib. 5. 1, 13
[k] caib. 4. 3, 9; 2 Cor. 11. 20
[l] Gnio. 22. 3; Phil. 3. 6
[m] Marc. 7. 5-13
[n] caib. 6. 3
[o] Isa. 49. 1; Ier. 1. 5; Gnio. 13. 2; 22. 14, 15; Ròm. 1. 1
[p] Deut. 10. 17
[q] 2 Cor. 4. 6
[r] Gnio. 9. 15
[s] 2 Cor. 5. 16
[t] 1 Tes. 2. 4; 1 Tim. 2. 7
[u] Gnio. 9. 26
[v] Marc. 6. 3
[w] Mat. 16. 18; Eph. 2. 20; Tais. 21. 14
[x] Gnio. 15. 22-29
[y] Gnio 9. 30
[z] 1 Tes. 2. 14
[a] Gnio. 11. 30; Ròm. 15. 25
[b] Gnio. 9. 13, 26; 1 Tes. 1. 13-16
[c] Gnio. 15. 35
[d] Gnio. 21. 19, 20
[e] Gnio. 11. 3

14 Ach an uair a chunnaic mise nach do ghluais iad gu treibhdhireach, a réir fìrinn an t-soisgeil[a], thubhairt mi ri Peadar 'n am fianuis uile[b], Ma tha thusa, a tha a'd' Iudhach, a' caitheadh do bheatha a réir nan Cinneach, agus cha-n ann a réir nan Iudhach, c'ar son a tha thu 'g éigneachadh nan Cinneach am beatha 'chaitheadh mar na h-Iudhaich?

15 Air dhuinne *a tha 'n ar* n-Iudhaich a thaobh nàduir, agus cha-n ann 'n ar peacaich de na Cinnich[e],

16 Fios a bhi againn nach 'eil duine air fhìreanachadh o oibribh an lagha[g], ach tre chreidimh Iosa Criosd, chreid sinne féin ann an Iosa Criosd; chum gu-m bitheamaid air ar fìreanachadh o chreidimh Chriosd, agus cha-n ann o oibribh an lagha: oir o oibribh an lagha, cha bhi feòil sam bith air a fìreanachadh[i].

17 Ach air dhuinn a bhi 'g iarraidh 'bhi air ar fìreanachadh tre Chriosd, ma gheibhear 'n ar peacaich sinn féin, *am bheil*, uime sin, Criosd 'n a mhinisteir peacaidh? Nar leigeadh Dia.

18 Oir ma thogas mi a rìs suas na nithe a leag mi, tha mi 'deanamh ciontaich dhiom féin.

19 Oir tha mise tre'n lagh marbh do'n lagh[m], chum gu-m bithinn beò do Dhia[n].

20 Tha mi air mo cheusadh maille ri Criosd[p]: gidheadh tha mi beò; ach cha mhise, ach Criosd a tha beò annam[q]: agus a' bheatha a tha mi nis a' caitheadh 's an fheòil, tha mi 'g a caitheadh tre chreidimh Mhic Dhé[s], a ghràdhaich mi[t], agus a thug e féin air mo shon.

21 Cha-n 'eil mi a' cur gràis Dhé 'an neo-bhrìgh: oir ma tha fìreantachd tre an lagh, is *ann* gun aobhar a fhuair Criosd bàs[w].

## CAIB. III.

1 *Dh'fheòraich an t-abstol ciod a dh'aom na Galatianaich gus an creidimh a thréigsinn, agus dòigh a chur 's an lagh.* 6 *Tha'n dream a tha 'creidsinn air am fìreanachadh,* 9 *agus air am beannachadh maille ri Abraham:* 10 *dhearbh Pòl so le iomadh reuson.*

O GHALATIANACHA amaideach, cò chuir druidheachd oirbh[y], ionnus nach bitheadh sibh ùmhal do'n fhìrinn, d'an robh Criosd air a nochdadh gu soilleir fa chomhair 'ur sùl, air a cheusadh 'n 'ur measg?

2 So a mhàin b'àill leam fhòghlum uaibh, An ann o oibribh an lagha a fhuair sibh an Spiorad[a], no o éisdeachd a' chreidimh[b]?

3 Am bheil sibh cho amaideach *as sin*? air dhuibh tòiseachadh anns an Spiorad[c], am bheil sibh a nis air 'ur deanamh foirfe leis an fheòil[e]?

4 An d'fhuiling sibh na h-uiread sin de nithibh gu dìomhain? ma's *ann* da rìreadh gu dìomhain.

5 An ti uime sin a tha 'frithealadh dhuibh an Spioraid[g], agus ag oibreachadh mhìorbhuile 'n 'ur measg, an ann tre oibribh an lagha, no tre éisdeachd a' chreidimh *a ni e so*?

6 Eadhon mar a chreid Abraham Dia[c], agus a mheasadh sin dha mar fhìreantachd.

7 Uime sin bitheadh fhios agaibh an dream a *tha* de'n chreidimh, gur iad sin clann Abrahaim[d].

8 Oir air fhaicinn roimhe do'n sgrìobtuir gu-m fìreanaicheadh Dia na Cinnich tre chreidimh[f], shearmonaich e an soisgeul roimh-làimh do Abraham, *ag ràdh*, Beannaichear na h-uile Chinnich annadsa[h].

9 Uime sin tha an dream a tha de'n chreidimh, air am beannachadh maille ri Abraham, fior-chreideach.

10 Oir a' mheud 's a tha a dh'oibribh an lagha, tha iad fo'n mhallachadh; oir tha e sgrìobhta, *Is* mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a tha sgrìobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh[j].

11 Ach *is* ni follaiseach, nach fìreanaichear neach sam bith tre'n lagh ann am fianuis Dhé: oir, Bithidh am fìrean beò tre chreidimh[k].

12 Agus cha-n 'eil an lagh o chreidimh[l]: ach, An duine a ni iad gheibh e beatha annta[o].

13 Shaor Criosd sinne o mhallachadh an lagha[r], air dha 'bhi air a dheanamh 'n a mhallachadh air ar son: oir tha e sgrìobhta, *Is* mallaichte gach aon a chrochar air crann[u]:

14 Chum gu-n tigeadh beannachadh Abrahaim air na Cinnich tre Iosa Criosd; ionnus gu faigheamaid gealladh an Spioraid tre chreidimh[v].

15 A bhràithre, tha mi a' labhairt mar dhuine; ged nach bi ann ach coimhcheangal duine, ma tha e air a dhaingneachadh, cha chuir neach air bith air cùl *e*, agus cha chuirear ni sam bith ris.

16 A nis is ann do Abraham a thugadh na geallaidhean agus d'a shìol[x]. Cha-n abair e, Agus do shìolaibh, mar gu-m bitheadh *e 'labhairt* mu mhòran; ach mar mu aon, Agus do d' shìol-sa, neach a's e Criosd.

17 Agus tha mi ag ràdh so, nach fheudar gu-n cuir an lagh, a thugadh an ceann cheithir cheud agus dheich bliadhna fichead 'n a dhéigh[z], an coimhcheangal 'an neo-bhrìgh, a dhaingnicheadh roimhe le Dia ann an Criosd, ionnus gu-n cuireadh e an gealladh air cùl.

18 Oir ma's ann o'n lagh *a tha* an oighreachd[d], cha-*n 'eil* i na's mò o'n ghealladh: ach thug Dia gu saor *i* do Abraham tre ghealladh.

19 C'ar son uime sin *a thugadh* an lagh? thugadh e air son eusaontais, gus an tigeadh an sìol[f], d'an d' rinneadh an gealladh; air 'orduchadh le ainglibh ann an làimh eadar-mheadhonair[h].

B.C. 58.

a rann 5
b 1 Tim. 5. 20
c Gen. 15. 6
d Eoin 8. 39; Ròm. 4. 11-16
e Eph. 2. 3, 12
f rann 22
g Ròm. 3. 20
h Gen. 12. 3; 22. 18; Gnio. 3. 25
i caib. 3. 11, 24; Ròm. 5. 1
j Deut. 27. 26
k Hab. 2. 4
l Ròm. 10. 5, 6
m Ròm. 7. 4, 10; 8. 2
n Ròm. 6. 11, 14; 2 Cor. 5. 15
o Lebh. 18. 5; Ese. 20. 11
p caib. 5. 24; 6. 14; Ròm. 6. 6
q Eoin 17. 23; Col. 1. 27
r caib. 4. 5; 2 Cor. 5. 21
s Eoin 6. 37
t Eph. 5. 2
u Deut. 21. 23
v Ròm. 4. 9, 10
w Eabh. 7. 11
x Gen. 12. 3, 7; 17. 7
y caib. 5. 7
z Ecs. 12. 40, 41
a Eph. 1. 13
b Ròm. 10. 17
c caib. 4. 9
d Ròm. 4. 14
e Eabh. 9. 10
f rann 16; Ròm. 7. 7; 1 Tim. 1. 9
g 2 Cor. 3. 8
h Gnio. 7. 53; Ecs. 20. 10-22; Deut. 5. 22-31

20 A nis an t-eadar-mheadhonair cha-n ann air son aoin *a tha e 'n a eadar-mheadhonair*; ach is aon Dia[a].

21 Uime sin *am bheil* an lagh an aghaidh gheallaidhean Dhé[b]? Nar leigeadh Dia: oir nam bitheadh lagh air a thabhairt a bhitheadh comasach air beatha 'thoirt uaith[c], gu deimhin is ann o'n lagh a bhitheadh fìreantachd.

22 Ach dh'fhàg an sgrìobtuir na h-uile *dhaoine* dùinte 's a' pheacadh[d], chum gu-m bitheadh an gealladh tre chreidimh Iosa Criosd air a thoirt dhoibh-san a tha 'creidsinn[f].

23 Ach mu-n d' thàinig an creidimh, choimheadadh sinn fo'n lagh, air ar druideadh a steach chum a' chreidimh a bha gu bhi air 'fhoillseachadh.

24 Uime sin b'e an lagh ar n-oide-fòghluim[g] *g' ar treòrachadh* gu Criosd, chum gu-m bitheamaid air ar fìreanachadh tre chreidimh.

25 Ach air teachd do'n chreidimh, cha-n 'eil sinn na's mò fo oide-fòghluim.

26 Oir is sibhse uile mic Dhé tre chreidimh ann an Iosa Criosd[j].

27 Oir a' mheud agaibh 's a bhaisteadh do Chriosd, chuir sibh umaibh Criosd[k].

28 Cha-n 'eil Iudhach no Greugach[l], cha-n 'eil saor no daor, cha-n 'eil firionn no boirionn ann: oir is aon sibh uile ann an Iosa Criosd.

29 Agus ma's le Criosd sibh, is sibh sìol Abrahaim gun amharus[n], agus is oighreachan *sibh* a réir a' gheallaidh[o].

## CAIB. IV.

*1 Bha sinn fo'n lagh, gus an d' thàinig Criosd, mar tha an t-oighre fo oide-fòghluim gus an tig e gu aois. 5 Ach shaor Criosd sinn o'n lagh: 7 uime sin cha-n 'eil sinn 'n ar seirbhisich na's faide dha. 14 Chuir Pòl 'an cuimhne dhoibh an deadh-ghean dà-san, agus a dheadh-rùn féin doibh-san.*

A NIS tha mi ag ràdh, am feadh a bhitheas an t-oighre 'n a leanabh, nach 'eil eadar-dhealachadh sam bith eadar e agus seirbhiseach, ged is e tighearna nan uile;

2 Ach tha e fo luchd-coimhead, agus fo luchd-riaghlaidh gu teachd na h-aimsir a dh'orduich an t-athair.

3 Agus mar an ceudna sinne, 'n uair a bha sinn 'n ar leanabaibh, bha sinn ann an daorsa fo cheud fhòghlum[1] an t-saoghail[s]:

4 Ach an uair a thàinig coimhlionadh na h-aimsir[v], chuir Dia a Mhac féin uaith[w], a ghineadh o mhnaoi[x], a rinneadh fo 'n lagh[z],

5 Chum gu-n saoradh e iadsan a bha fo 'n lagh[b], ionnus gu faigheamaid-ne uchd-mhacachd na cloinne.

6 Agus do bhrìgh gur mic sibh chuir Dia Spiorad a Mhic féin ann 'ur cridheachaibh[c], ag éigheach, Abba, Athair.

7 Uime sin cha seirbhiseach thu na's mò, ach mac; agus ma's mac, is oighre mar an ceudna air Dia tre Chriosd.

8 Gidheadh, an uair nach b' aithne dhuibh Dia, rinn sibh seirbhis dhoibhsan nach 'eil 'n an diathan a thaobh nàduir.

9 Ach a nis air dhuibh Dia aithneachadh, no mar is fèarr a dh'fheudar a ràdh, 'bhi air 'ur n-aithneachadh le Dia, cionnus a tha sibh ag ath-philleadh chum nan ceud-thoiseach anmhunn agus bochd, d'am miann leibh a bhi a rìs fo dhaorsa?

10 Tha sibh a' coimhead làithean[e], agus mhìosan, agus aimsirean, agus bliadhnan.

11 Tha eagal orm do 'ur taobh gu-n do chaith mi gu dìomhain mo shaothair oirbh.

12 Guidheam oirbh, a bhràithre, bithibh mar tha mise; oir *tha* mise mar tha sibhse[h]: cha d' rinn sibh eucoir sam bith orm.

13 Tha fhios agaibh gu-m *b'ann* tre anmhuinneachd na feòla[i] a shearmonaich mi dhuibh an soisgeul air tùs.

14 Agus air mo bhuaireadh a bha ann am fheòil cha d' rinn sibh tarcuis, agus cha do ghabh sibh gràin diom; ach ghabh sibh rium mar aingeal Dhé[m], mar Iosa Criosd.

15 Ciod e ma seadh an sonas sin a bha agaibh? oir tha mi 'deanamh fianuis duibh, nam bu chomasach e, gu-n spìonadh sibh a mach 'ur sùilean féin, agus gu-n tugadh sibh dhomh-sa iad.

16 Uime sin an d' rinneadh nàmhaid duibh dhiom, air son mi dh'innseadh na fìrinn duibh?

17 Tha iadsan eudmhor umaibh, *ach* cha-n ann gu maith[p]; ach b'àill leo sinne dhruideadh a mach, chum gu-m bitheadh sibhse eudmhor umpa féin.

18 Ach *is* maith a bhi eudmhor ann an *ni* maith a ghnàth[q], agus cha-n ann a mhàin an uair tha mise a làthair maille ruibh.

19 Mo chlann bheag[r], air am bheil mi a rìs ri saothair, gus an dealbhar Criosd annaibh,

20 B'àill leam a bhi nis a làthair maille ruibh, agus mo ghuth a chaochladh, oir tha mi fo amharus umaibh.

21 Innsibh dhomh, sibhse le 'm miann a bhi fo'n lagh, nach cluinn sibh an lagh?

22 Oir tha e sgrìobhta, gu robh aig Abraham dithis mhac; aon ri banoglaich[t], agus am *mac* eile ri mnaoi shaoir[u].

23 Agus esan *a bh'aige* ris a' bhanoglaich, ghineadh a réir na feòla e[y]; ach esan *a bh'aige* ris a' mhnaoi shaoir, tre ghealladh[a].

24 Na nithe so is samhladh iad; oir is iad so an dà choimhcheangal; aon diubh o bheinn Shinai, a tha a' breith chum daorsa, a's i Agar.

25 Oir is i Agar beinn Shinai ann an Arabia, agus tha i a' comh-fhreagradh do

B.C. 58.

a Deut. 6. 4
b Mat. 5. 17
c caib. 2. 21
d Ròm. 3. 9, 10, 23
e Ròm. 14. 5 Col. 2. 16, 17
f Ròm. 4. 11, 12, 16
g Col. 2. 17 Eabh. 9. 9, 10
h 1 Cor. 9. 20-22
i 1 Cor. 2. 3 2 Cor. 12. 7
j Eoin 1. 12 1 Eoin 3. 1, 2
k Ròm. 6. 3
l Col. 3. 11
m Mal. 2. 7
n rann 7
o Ròm. 8. 17
p Ròm. 10. 2
q 1 Cor. 15. 58
r 1 Cor. 4. 15
1 *ceud-thoiseacha.*
s Col. 2. 8, 20 Eabh. 9. 16
t Gen. 16. 15
u Gen. 21. 1, 2
v Gen. 49. 10 Ròm. 5. 6 1 Tim. 2. 6
w Eoin 8. 42
x Gen. 3. 15 Ròm. 1. 3
y Ròm. 9. 7, 8
z Luc. 2. 21-27
a Gen. 17. 15-19
b Eabh. 9. 12
c Ròm. 8. 9, 15-17

Ierusalem a tha nis ann, agus tha i fo
dhaorsa maille r'a cloinn.
26 Ach tha an Ierusalem a tha shuas
saor[a], agus is màthair dhuinn uile i.
27 Oir tha e sgrìobhta, Dean gairdeach-
as, a bhean neo-thorrach nach 'eil a'
breith *cloinne*[c]; bris a mach agus glaodh,
thusa nach 'eil ri saothair: oir is lìon-
mhoire clann na mnatha aonaranaich, na
na mnatha aig am bheil fear.
28 A nis, a bhràithre, is sinne[e], mar a
bha Isaac, clann a' gheallaidh.
29 Ach mar a rinn esan a rugadh a réir
na feòla, 's an àm sin geur-leanmhuinn
airsan *a rugadh* a réir an Spioraid[g], is
amhuil sin *a tha* nis mar an ceudna[h].
30 Ach ciod tha an sgrìobtuir ag ràdh[j]?
Tilg a mach a' bhanoglach agus a mac:
oir cha bhi mac na banoglaich 'n a oighre
maille ri mac na mnatha saoire.
31 Uime sin, a bhràithre, cha sinne
clann na banoglaich, ach na mnatha saoire.

## CAIB. V.

1 *Bhrosnuich an t-abstol na Galatianaich gu seasamh 'n an saorsa,* 3 *agus gun an timchioll-ghearradh a ghnàthachadh:* 13 *ach roghuinn a dheanamh de ghràdh, ni a's e coimhlionadh an lagha:* 19 *dh'ainmich e oibre na feòla.*

UIME sin seasaibh gu daingean[p] anns
an t-saorsa leis an d' rinn Criosd
saor sinn, agus na bithibh a rìs air 'ur
cuibhreachadh le cuing na daorsa.
2 Feuch, tha mise Pòl ag ràdh ruibh,
ma thimchioll-ghearrar sibh, nach bi
tairbhe air bith dhuibh ann an Criosd.
3 Oir tha mi a rìs a' deanamh fianuis
do gach uile dhuine a thimchioll-ghearrar,
gu bheil e mar fhiachaibh air an lagh gu
h-iomlan a choimhlionadh.
4 Cha-n 'eil tairbhe sam bith ann an
Criosd dhuibhse a tha air 'ur fìreanach-
adh tre 'n lagh[u]; thuit sibh o ghràs[v].
5 Oir tha sinne tre an Spiorad a' feith-
eamh ri dòchas fìreantachd o chreidimh[w].
6 Oir ann an Iosa Criosd, cha-n 'eil
éifeachd sam bith ann an timchioll-
ghearradh, no ann an neo-thimchioll-
ghearradh[z], ach ann an creidimh a
dh'oibricheas tre ghràdh[a].
7 Is maith a ruith sibh; cò bhac sibh
o bhi ùmhal do'n fhìrinn?
8 Cha *d' thàinig* an impidh so o'n ti a
ghairm sibh.
9 Goirtichidh beagan de thaois ghoirt
am meall uile[b].
10 Tha muinghin agam asaibh anns an
Tighearna, nach bi sibh dh'aon dòigh air
atharrachadh inntinn: ach an ti a tha
'cur dragha oirbh, giùlainidh e *a* bhreith-
eanas[c], cò air bith e.
11 Agus mise, a bhràithre, ma shear-
monaicheas mi fathast an timchioll-
ghearradh, c'ar son a nithear fathast
geur-leanmhuinn orm[f]? an sin bhitheadh
oilbheum a' chroinn-cheusaidh air a chur
air cùl[h].

B.C. 58.

[a] Eabh. 12. 22
Tais. 21. 2, 10
[b] 1 Cor. 8. 9
1 Pead. 2. 16
[c] Isa. 54. 1
[d] 1 Eoin 3. 18
[e] caib. 3. 29
Gnio. 3. 25
[f] Lebh. 19. 18
Mat. 22. 39, 40
Seum. 2. 8
[g] Gen. 21. 9
[h] Eoin 15. 19
[i] Ròm. 8. 1, 4, 12
[j] Gen. 21. 10, 12
[k] Ròm. 7. 21-23
[l] Ròm. 8. 6, 7
[m] Ròm. 7. 15, 19
[n] Ròm. 6. 14
8. 2
[o] Marc. 15. 19
Eph. 5. 3-6
Col. 3. 5, 6
Tais. 22. 16
[p] Eph. 6. 14
Eoin 8. 32, 36
Gnio. 15. 10
Ròm. 6. 18
[q] 1 Cor. 6. 9-11
[r] Eoin 15. 5
Eph. 5. 9
[s] Col. 3. 12-17
[t] 1 Tim. 1. 9
[u] Ròm. 9. 31, 32
[v] Eabh. 12. 15
[w] 2 Tim. 4. 8
[x] Ròm. 8. 4, 5
[y] Phil. 2. 3
[z] 1 Cor. 7. 19
[a] 1 Tes. 1. 3
Seum. 2. 18-22
[b] Marc. 13. 33
1 Cor. 5. 6
[c] 2 Cor. 10. 6
[d] 1 Cor. 2. 13
[e] Seum. 5. 19, 20
[f] caib. 6. 12
[g] Ròm. 15. 1
[h] 1 Cor. 1. 23

12 B' fhèarr leam gu-m bitheadh iadsan
a tha 'cur mi-shuaimhneis oirbh eadhon
air an gearradh as uaibh.
13 Oir, a bhràithre, ghairmeadh chum
saorsa sibh; a mhàin na *deanaibh* an
t-saorsa 'n a cion-fàth do'n fheòil[b], ach le
gràdh deanaibh seirbhis d'a chéile[d].
14 Oir tha an lagh uile air a choimh-
lionadh ann an aon fhocal, *eadhon* ann
an so, Gràdhaichidh tu do choimhearsnach
mar thu féin[f].
15 Ach ma bhitheas sibh a' teumadh
agus ag itheadh a chéile, thugaibh aire
nach claoidhear le a chéile sibh.
16 Tha mi ag ràdh ma seadh, Gluais-
ibh anns an Spiorad[i], agus cha choimh-
lion sibh anamiann na feòla.
17 Oir tha an fheòil a' miannachadh
an aghaidh an Spioraid[k], agus an Spiorad
an aghaidh na feòla: agus tha iad sin an
aghaidh a chéile[l]; ionnus nach faigh sibh
na nithe 'bu mhiann leibh a dheanamh[m].
18 Ach ma threòraichear leis an Spiorad
sibh[n], cha-n 'eil sibh fo an lagh.
19 A nis tha oibre na feòla follaiseach[o],
a's iad *so*, Adhaltranas, strìopachas, neò-
ghloine, macnus,
20 Iodhol-aoradh, druidheachd, naimh-
deas, connsachadh, co-fharpuis, fearg,
coimhstri, aimhreite, saobh-chreidimh,
21 Farmad, mortadh, misg, ruidhteir-
eachd, agus an leithide sin: mu'm bheil
mi ag innseadh dhuibh roimh-làimh, mar a
dh'innis mi dhuibh cheana mar an ceudna,
nach sealbhaich iadsan a ni an leithide
sin rìoghachd Dhé[q].
22 Ach is e toradh an Spioraid[r] gràdh[s],
aoibhneas, sìth, fad-fhulangas, caomhal-
achd, maitheas, creidimh,
23 Macantas, stuaim: an aghaidh an
samhuil sin cha-n 'eil lagh[t].
24 Agus iadsan a's le Criosd, cheus iad
an fheòil, maille r'a h-an-tograibh agus a
h-ana-miannaibh.
25 Ma's beò dhuinn 's an Spiorad[x], gluais-
eamaid 's an Spiorad mar an ceudna.
26 Na bitheamaid déidheil air glòir
dhìomhain[y], a' brosnachadh a chéile, a'
gabhail farmaid r'a chéile.

## CAIB. VI.

1 *Dh'iarr Pòl air na Galatianaich buntainn gu sèimh ri bràthair a thuislich,* 2 *agus uallach a chéile a ghiùlan,* 6 *a bhi tabhartach d'an luchd-teagaisg,* 9 *agus gun sgìtheachadh de mhaith a dheanamh:* 12 *nochd e ciod a tha iadsan a tha 'searmonachadh an timchioll-ghearraidh ag iarraidh.*

A BHRAITHRE, ma ghlacar neach
ann an coire air bith gu h-obann,
sibhse a tha spioradail[d] togaibh suas a'
shamhuil sin de dhuine ann an spiorad
na macantachd[e]; a' toirt aire dhuit féin,
nach buairear thu mar an ceudna.
2 Giùlainibh uallaichean a chéile[g], agus
mar sin coimhlionaibh lagh Chriosd.
3 Oir ma shaoileas duine gur ni éigin e

féin, gun bhi ann ach neo-ni, tha e 'g a
mhealladh féin.
4 Ach dearbhadh gach neach 'obair
féin[a], agus an sin bithidh aobhar gaird-
eachais aige d'a thaobh féin a mhàin[b],
agus cha-n ann a thaobh neach eile.
5 Oir giùlainidh gach neach 'uallach
féin[c].
6 Comh-roinneadh an neach a tha air
a theagasg 's an fhocal ris an neach a tha
'g a theagasg[e], anns na h-uile nithibh
maithe.
7 Na meallai sibh; cha deanar fanoid
air Dia: oir ge b'e ni a shìol-chuireas
duine, an ni ceudna buainidh e.
8 Oir an ti a chuireas d'a fheòil féin[h],
buainidh e o'n fheòil truaillidheachd;
ach an ti a chuireas do'n Spiorad[j], buain-
idh e o'n Spiorad a' bheatha shuthainn.
9 Agus na sgìthicheamaid de mhaith a
dheanamh[l]: oir ann an àm iomchuidh
buainidh sinn, mur fannaich sinn[n].
10 Uime sin a réir mar tha cothrom
againn, deanamaid maith do na h-uile
dhaoinibh[o], ach gu h-araidh dhoibh-san a
tha de theaghlach a' chreidimh[p].
11 Tha sibh a' faicinn meud na litreach
a sgrìobh mi dhuibh le mo làimh féin.
12 A mheud le 'm miann iad féin a
thaisbeanadh gu sgiamhach 's an fheòil,
tha iad 'g 'ur n-éigneachadh gu bhi air
'ur timchioll-ghearradh; a mhàin chum
nach deantadh geur-leanmhuinn orra air
son crann-ceusaidh Chriosd.
13 Oir cha-n 'eil iadsan féin a tha air
an timchioll-ghearradh a' coimhead an
lagha[d]: ach is àill leo sibhse 'bhi air 'ur
timchioll-ghearradh, chum as gu-n dean
iad uaill ann 'ur feòil.
14 Ach nar leigeadh Dia gu-n dean-
ainn-sa uaill ach ann an crann-ceusaidh ar
Tighearn' Iosa Criosd[f], tre'm bheil an
saoghal air a cheusadh dhomh-sa[g], agus
mise do 'n t-saoghal.
15 Oir ann an Iosa Criosd[i] cha-n 'eil
éifeachd air bith ann an timchioll-ghearr-
adh, no ann an neo-thimchioll-ghearradh,
ach ann an cruthachadh nuadh[k].
16 Agus a' mheud 's a shiubhlas a réir
na riaghailt so, sìth orra[m], agus tròcair,
agus air Israel Dhé.
17 O so a mach na cuireadh neach
sam bith dragh orm; oir tha mi 'giùlan
chomharaidhean an Tighearn' Iosa ann
am chorp[q].
18 A bhràithre, *gu robh* gràs ar Tigh-
earn' Iosa Criosd[r] maille ri 'ur spiorad.
Amen.

B.C. 58.
[a] 2 Cor. 13. 5
[b] Gnà. 14. 14
[c] Ròm. 2. 6
[d] Mat. 23. 2-5
[e] 1 Cor. 9. 11-14
[f] Isa. 45. 24, 25
Phil. 3. 3, 7-11
[g] caib. 2. 20
[h] Iob 4. 8
Gnà. 22. 8
Hos. 8. 7
[i] caib. 5. 6
Col. 3. 11
[j] Gnà. 11. 18
Seum. 3. 18
[k] 2 Cor. 5. 17
[l] 1 Cor. 15. 58
[m] Salm 125. 5
[n] Eabh. 10. 36
Seum. 5. 7
Tais. 2. 10
[o] Mat. 5. 43
Tit. 3. 8
[p] 1 Eoin 3. 14
[q] 2 Cor. 4. 10
Col. 1. 24
[r] 2 Tim. 4. 22
Philem. 25

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM NAN

# EPHESIANACH.

## CAIB. I.

1 *An déigh fàilte,* 3 *agus breith-buidheachais air son nan Ephesianach,* 4 *labhair Pòl mu thaghadh,* 6 *agus uchd-mhacachd a thaobh gràis,* 11 *ni a's e am fìor-thobar o 'm bheil slàinte a' chinne-daoine a' sruthadh, &c.*

POL, abstol Iosa Criosd tre thoil Dhé,
chum nan naomh a tha ann an
Ephesus[d], agus nan creideach ann an
Iosa Criosd[e]:
2 Gràs dhuibh[g], agus sìth o Dhia ar
n-Athair agus o an Tighearn' Iosa Criosd.
3 Beannaichte *gu robh* Dia[h], eadhon
Athair ar Tighearn' Iosa Criosd, a bheann-
aich sinne leis gach uile bheannachadh
spioradail ann an *ionadaibh* nèamhaidh[j]
ann an Criosd;
4 A réir mar a thagh e sinn ann-san[l],
mu-n do leagadh bunait an domhain,
chum gu-m bitheamaid naomh[m], agus
neo-choireach 'n a làthair-san ann an
gràdh:
5 A roimh-orduich sinn[n] chum uchd-
mhacachd na cloinne[o] tre Iosa Criosd dha
féin, a réir deadh-ghean a thoile[p],
6 Chum cliù glòire a ghràis[q], tre an
d' rinn e sinn taitneach ann a *Mhac*
gràdhach[a]:
7 Anns am bheil againn saorsa tre
'fhuil-san[b], maitheanas nam peacadh, a
réir saoibhreis a ghràis[c];
8 Anns an robh e ro phailt dhuinn 's an
uile ghliocas, agus thuigse;
9 A dh'fhoillsich dhuinn rùn-diomhair
a thoile, a réir a dheadh-ghean féin a
rùnaich e ann féin[f]:
10 Chum ann am frithealadh coimh-
lionaidh nan aimsir, gu-n cruinnicheadh e
ann an aon na h-uile nithe ann an Criosd[i],
araon *na nithe* a tha air nèamh agus *na*
*nithe* a tha air talamh, *eadhon* ann-san;
11 Anns an d'fhuair sinne mar an
ceudna oighreachd[k], air dhuinn a bhi air
ar roimh-orduchadh a réir rùin an ti a
tha 'g oibreachadh nan uile nithe a réir
comhairle a thoile féin;
12 Ionnus gu-m bitheamaid-ne, a chuir
air tùs dòchas ann an Criosd, chum cliù
a ghlòire-san.
13 Anns *an do chuir* sibhse mar an
ceudna *dòchas*, air dhuibh focal na fìrinn
a chluinntinn[r], *eadhon* soisgeul 'ur slàinte:

B.C. 64.
[a] Mat. 3. 17
1 Pead. 2. 5
[b] Eabh. 9. 12
1 Pead. 1. 18, 19
[c] caib. 3. 16
[d] Ròm. 1. 7
[e] Col. 1. 2
[f] 2 Tim. 1. 9
[g] Gal. 1. 3
Tit. 1. 4
[h] 2 Cor. 1. 3
1 Pead. 1. 3
[i] Eoin 10. 16
[j] caib. 2. 6
[k] Gnio. 26. 18
Col. 1. 12
[l] Mat. 25. 34
2 Tes. 2. 13
[m] Luc. 1. 75
Col. 1. 22
[n] Ròm. 8. 29, 30
[o] Eoin 1. 12
[p] Luc. 12. 32
[q] 1 Pead. 2. 9
[r] Gnio. 19. 1-6

neach an déigh dhuibh creidsinn ann,
chuireadh seula oirbh le Spiorad Naomh
sin a' gheallaidh[b],
14 Neach is e [1]geall-daingnich[c] ar
n-oighreachd-ne, gu *teachd* saorsa[d] na
seilbhe a cheannachadh[f] chum cliù a
ghlòire.
15 Uime sin air cluinntinn domh-sa
mar an ceudna 'ur creidimh-se anns an
Tighearn' Iosa, agus 'ur gràidh do na
naoimh uile,
16 Cha-n 'eil mi a' sgur de bhi 'toirt
buidheachais air 'ur son, a' luaidh oirbh
ann am urnuighibh ;
17 Gu-n tugadh Dia ar Tighearn' Iosa
Criosd[k], Athair na glòire, spiorad gliocais
agus foillseachaidh dhuibh[m], ann an eòlas
air-san ;
18 Sùilean 'ur n-inntinn a bhi air an
soillseachadh[o], chum fios a bhi agaibh
ciod e dòchas a ghairme-san[q], agus ciod
e saoibhreas glòire 'oighreachd-san anns
na naoimh[r],
19 Agus ciod e ro-mheud a chumhachd
do ar taobh-ne a tha 'creidsinn, a réir oib-
reachaidh a threun neirt ;
20 A dh'oibrich e ann an Criosd[t],
an uair a thog e o na mairbh e, agus
a chuir e 'n a shuidhe air a dheas-làimh
féin e anns na *h-ionadaibh* nèamhaidh,
21 Gu ro àrd os ceann gach uile
uachdaranachd[v], agus cumhachd, agus
neirt, agus tighearnais, agus gach ainme
a dh'ainmichear, cha-n e mhàin 's an
t-saoghal so, ach 's an *t-saoghal* ri teachd
mar an ceudna :
22 Agus chuir e na h-uile nithe fo
a chosaibh[y], agus thug se e gu *bhi* 'n a
cheann os ceann nan uile nithe do'n
eaglais,
23 A tha 'n a corp aige[c], lànachd an
ti a tha 'lìonadh nan uile *nithe* anns na
h-uile.

## CAIB. II.

1 *Le bhi 'coimheas r'a chéile ciod a bha sinn thaobh nàduir,* 5 *agus ciod a tha sinn thaobh gràis,* 10 *chuir Pòl an céill gu-n d' rinneadh sinn air son dheadh oibre ; agus air dhuinn 'bhi air ar toirt am fagus tre Chriosd,* 11 *nach còir dhuinn ar beatha a chaitheadh mar Chinnich,* 19 *ach mar luchd aon bhaile ris na naoimh, agus mar theaghlach Dhé.*

AGUS sibhse *bheothaich* e[f], a bha
marbh ann an euceartaibh agus ann
am peacaidhean[i]:
2 Anns an do ghluais sibh 's na h-amann-
aibh a chaidh seachad[k], a réir gnàtha
an t-saoghail so, a réir uachdarain cumh-
achd an athair[m], an spiorad a tha nis
ag oibreachadh ann an cloinn na h-eas-
umhlachd[o]:
3 Am measg an robh againn uile mar
an ceudna ar caithe-beatha roimh so[r], ann
an ana-miannaibh ar feòla, a' deanamh
toil na feòla, agus nan smuaintean ; agus
bha sinn a thaobh nàduir[u] 'n ar cloinn
na feirge, eadhon mar chàch.

B.C. 64.

a Ròm. 10. 12
b 2 Cor. 1. 22; Eoin 16. 7-15
1 *earlas.*
c 2 Cor. 5. 5
2 *'n uair a bha sinn.*
d Ròm. 8. 23
e Ròm. 5. 6, 8, 10
f Gnio. 20. 28; 1 Pead. 1. 4, 18, 19
g Eoin 5. 21
h Col. 2. 12
i Luc. 22. 29, 30
j Tit. 3. 4
k Eoin 20. 17
l 2 Tim. 1. 9; Ròm. 3. 22
m Col. 1. 9
n Eoin 6. 44, 45, 65
o Isa. 42. 7
p Phil. 2. 13
q caib. 4. 4
r caib. 3. 16
s caib. 1. 4
t Col. 2. 12
u Ròm. 2. 28, 29
v Phil. 2. 9; Col. 2. 10
w Ròm. 9. 4, 8
x Gal. 4. 8
y Salm 8. 6; Mat. 28. 18
z Eabh. 9. 12
a Mic. 5. 5; Ròm. 5. 1
b Phil. 4. 19
c 1 Cor. 12. 12; Col. 1. 18, 24
d Col. 2. 14
e Col. 1. 20-22
f Eoin 5. 24; Col. 2. 13
g Gnio. 2. 39
h Deut. 4. 7
i caib. 4. 18
j Eoin 14. 6; Eabh. 7. 25
k 1 Cor. 6. 11
l caib. 4. 4
m caib. 6. 12; Eoin 12. 31
n Eabh. 12. 22, 23
o Col. 3. 6
p caib. 3. 15
q 1 Cor. 3. 9, 10
r Tit. 3. 3
s Mat. 16. 18; caib. 4. 11
t Salm 118. 22; Isa. 28. 16; 1 Pead. 2. 4-7
u Salm 51. 7

4 Ach Dia, a tha saoibhir ann an tròcair[a],
air son a mhòr-ghràidh leis an do ghràdh-
aich e sinn,
5 Eadhon air dhuinn a bhi[2] marbh ann
am peacaidhean[e], chomh-bheothaich e
sinn maille ri Criosd[g]; (le gràs tha sibh
air 'ur tèarnadh ;)
6 Agus chomh-thog[h], agus chomh-
shuidhich e sinn ann an *ionadaibh*
nèamhaidh ann an Iosa Criosd[i]:
7 Chum gu-m foillsicheadh e anns na
linnibh ri teachd saoibhreas ro phailt a
ghràis, ann an caoimhneas d'ar taobh-
ne[j], tre Iosa Criosd.
8 Oir is ann le gràs a tha sibh air 'ur
tèarnadh[l], tre chreidimh : agus *sin* cha-n
ann uaibh féin ; *is e* tiodhlac Dhé e[n]:
9 Cha-n ann o oibribh, chum nach dean-
adh neach air bith uaill :
10 Oir is sinne 'obair-san[p], air ar cruth-
achadh ann an Iosa Criosd chum dheadh
oibre, air son an d'ulluich Dia roimh-làimh
*sinn*[s], chum gu-n gluaiseamaid annta.
11 Uime sin cuimhnichibh, air dhuibh
a bhi 's an aimsir a chaidh thairis 'n 'ur
Cinnich 's an fheòil ris an abrar an neo-
thimchioll-ghearradh leo-san d'an goirear
an timchioll-ghearradh[u] làmh-dheanta
's an fheòil ;
12 Gu robh sibh 's an àm sin as eug-
mhais Chriosd, 'n 'ur coimhich do chomh-
fhlaitheachd Israeil, agus 'n 'ur coigrich
do choimh-cheanglaibh a' gheallaidh[w], as
eugmhais dòchais, agus gun Dia anns an
t-saoghal[x]:
13 Ach a nis ann an Iosa Criosd, tha
sibhse a bha roimh so fad o làimh, air
'ur toirt am fagus tre fhuil Chriosd[z].
14 Oir is esan ar sìth-ne[a], á rinn aon
*dhinn* araon[b], agus a bhris sìos balla
meadhonach an eadar-dhealachaidh :
15 Air dha an naimhdeas a chur air cùl
tre 'fheòil féin[d], *eadhon* lagh nan àith-
eantan, *a chuireadh sìos* ann an orduigh-
ibh, chum gu-n deanadh e ann féin de
dhithis aon duine nuadh, *mar sin* a'
deanamh sìthe ;
16 Agus gu-n deanadh e réidh araon
iad ri Dia[e] ann an aon chorp tre a'
chrann-cheusaidh, air dha an naimhdeas
a mharbhadh le sin ;
17 Agus thàinig e agus shearmonaich e
sìth dhuibhse a bha am fad[g], agus dhoibh-
san a bha am fagus[h].
18 Oir tridsan tha araon slighe againn[j]
gu dol a steach tre aon Spiorad chum an
Athar[l].
19 A nis uime sin, cha-n 'eil sibh na's
mò 'n 'ur coigrich agus 'n 'ur coimhich, ach
'n 'ur luchd aon bhaile ris na naoimh[n],
agus 'n 'ur muinntir-teaghlaich Dhé[p];
20 Agus tha sibh air 'ur togail suas[q]
air bunait nan abstol agus nam fàidhean[s],
air bhi do Iosa Criosd féin 'n a *chloich-*
chinn na h-oisinn[t];
21 Anns am bheil an aitreabh uile,
ceangailte gu ceart r'a chéile, a' fàs suas

chum bhi 'n a teampull naomh 's an Tigh-
earn'[a]:
22 Anns am bheil sibhse mar an ceudna
air 'ur comh-thogail suas chum bhi 'n 'ur
tigh-còmhnuidh do Dhia tre an Spiorad[c].

## CAIB. III.

1 *Rinneadh an rùn-diomhair,* 6 *gu-m bitheadh na Cinnich air an saoradh, fhoillseachadh do Phòl;* 8 *agus thugadh an gràs dhàsan sin a shearmonachadh.* 13 *Dh'iarr e air na h-Ephesianaich gun iad a dh'fhannachadh air son a thrioblaid-san.*

AIR an aobhar so, tha mise Pòl
prìosanach Iosa Criosd air 'ur
son-se, a Chinneacha ;
2 O chuala sibh mu fhrithealadh gràis
Dhé, a thugadh dhomh[h] air 'ur son-se :
3 Gu-n d' rinn e aithnichte dhomh tre
fhoillseachadh[i] an rùn-dìomhair, (mar a
sgrìobh mi roimhe gu h-aithghearr,
4 Leis am feud sibh, air dhuibh a leugh-
adh m'eòlas ann an rùn-dìomhair Chriosd[j]
a thuigsinn ;)
5 Ni, ann an linnibh eile, air nach
d' thugadh fios do chloinn nan daoine[k],
mar tha e nis air fhoillseachadh d'a
abstolaibh naomha agus d'a fhàidhibh tre
an Spiorad ;
6 Gu-m bitheadh na Cinnich 'n an comh-
oighreachaibh, agus 'n an comh-chorp[l],
agus 'n an luchd-comhpairt d'a ghealladh-
san ann an Criosd, tre an t-soisgeul :
7 Air an d'rinneadh mise a'm' mhinis-
teir, a réir tiodhlaic gràis Dhé a thugadh
dhomh, a réir oibreachaidh éifeachdaich a
chumhachd[o].
8 Dhomh-sa, a's lugha na'n ti a's lugha
de na naoimh uile[p] thugadh an gràs so,
saoibhreas Chriosd, nach feudar a ranns-
achadh, a shearmonachadh am measg nan
Cinneach[s];
9 Agus gu-n deanainn soilleir do na
h-uile *dhaoinibh*, ciod e comunn an rùin-
dìomhair sin[u], a bha folaichte ann an Dia
o thoiseach an t-saoghail, a chruthaich na
h-uile nithe tre Iosa Criosd ;
10 Chum gu-n deantadh aithnichte nis
do na h-uachdaranachdaibh[y], agus do na
cumhachdaibh ann an *ionadaibh* nèamh-
aidh, leis an eaglais, gliocas eugsamhuil
Dhé,
11 A réir an rùin shìorruidh a rùnaich
e ann an Iosa Criosd ar Tighearn' :
12 Anns am bheil againn dànachd[b] agus
slighe gu dol a steach ann am muinghin
tre a chreidimh-san.
13 Uime sin tha mi ag iarraidh nach
fannaich sibh á leth mo thrioblaidean-sa
air 'ur son, ni a's e 'ur glòir[c].
14 Air an aobhar so tha mi a' lùbadh
mo ghlùn do Athair ar Tighearn' Iosa
Criosd,
15 Air an ainmichear an teaghlach uile
air nèamh agus air talamh,
16 Gu-n deònaicheadh e dhuibh a réir
saoibhreis a ghlòire[g], 'bhi air 'ur neart-

B.C. 64.
a 1 Cor. 3. 17
2 Cor. 6. 16
b caib. 2. 22
Eoin 14. 23
c 1 Pead. 2. 4, 5
d Col. 2. 7
e Eoin 15. 9
f Eoin 1. 16
Col. 2. 2, 9
g Ròm. 16. 25
Eabh. 13. 20, 21
Iud. 24
h Col. 1. 25
Ròm. 12. 3
i Gal. 1. 12
j caib. 1. 9
k Mat. 13. 17
Ròm. 16. 25
1 Pead. 1. 10-12
l Ròm. 12. 4, 5
m Col. 1. 10
n Mat. 11. 29
o caib. 1. 19
Isa. 43. 13
p 1 Cor. 15. 9
q Col. 3. 14, 15
r Ròm. 12. 5
s Col. 1. 27
t 1 Cor. 8. 6
u rann. 4, 5
1 Tim. 3. 16
v Gal. 3. 27
w 1 Each. 29. 11, 12
x 2 Cor. 6. 16
y Ròm. 11. 33
1 Cor. 2. 7
z Ròm. 12. 6-8
a Salm 68. 18
b Eabh. 4. 16
c 2 Cor. 1. 6
d 1 Cor. 12. 28
e Gnio. 21. 8
f Ier. 3. 15
g Phil. 4. 19
h Col. 1. 28

achadh gu treun, tre a Spiorad-san anns
an duine an leth stigh ;
17 Ionnus gu-n gabh Criosd còmhnuidh
ann 'ur cridhe tre chreidimh[b]; chum air
dhuibh 'bhi air 'ur freumhachadh, agus
air 'ur stéidheachadh ann an gràdh[d],
18 Gu-m bi sibh comasach maille ris na
naoimh uile, air a thuigsinn ciod e leud,
agus fad, agus doimhne, agus àirde ;
19 Agus air gràdh Chriosd aithneach-
adh[e], a chaidh thar gach uile eòlas, chum
gu-m bi sibh air 'ur lìonadh le uile làn-
achd Dhé[f].
20 A nis dhàsan d'an comas na h-uile
nithe a dheanamh gu h-anabarrach ro
phailt[g], thar gach ni a's urrainn sinne
iarraidh no smuaineachadh, a réir a'
chumhachd a tha 'g oibreachadh gu h-éif-
eachdach annainn,
21 Dhàsan *gu robh* glòir anns an eaglais
tre Iosa Criosd, air feadh gach uile linn,
gu saoghal nan saoghal. Amen.

## CAIB. IV.

1 *Dh'earalaich an t-abstol na h-Ephesianaich chum aonachd;* 7 *agus chuir e an céill gu-n d'thug Dia chum na crìche so tiodhlacan eugsamhuil do dhaoinibh,* 13 *ionnus gu-m bitheadh 'eaglais air a togail,* 16 *agus gu-m fàsadh i suas ann an Criosd.*

UIME sin, tha mise, prìosanach an
Tighearn', a' guidhe oirbh gu-n
gluais sibh gu cubhaidh do'n ghairm leis
an do ghairmeadh sibh[m];
2 Leis gach uile irioslachd inntinn[n] agus
mhacantas, le fad-fhulangas, a' giùlan le
'chéile ann an gràdh ;
3 A' deanamh dìchill air aonachd an
Spioraid a choimhead ann an ceangal
na sìthe[q].
4 *Is* aon chorp[r] agus aon Spiorad *a tha*
*ann*, amhuil mar an ceudna a ghairmeadh
sibh ann an aon mhuinghin 'ur gairme ;
5 Aon Tighearn'[t], aon chreidimh, aon
bhaisteadh[v],
6 Aon Dia agus Athair nan uile, a *tha*
os ceann nan uile[w], agus tre na h-uile,
agus annaibh-se uile[x].
7 Ach thugadh gràs do gach aon againn,
a réir tomhais tiodhlaic Chriosd[z].
8 Uime sin tha e ag ràdh, Air dol suas
da an àird, thug e bruid 'am braighdeanas,
agus thug e tiodhlacan do dhaoinibh[a].
9 (A nis gu-n deachaidh e suas, ciod e
ach gu-n deachaidh e air tùs sìos gu ionad-
aibh ìochdarach na talmhainn ?
10 An ti a chaidh sìos, is e sin féin e a
chaidh suas mar an ceudna gu ro àrd os
ceann nan uile nèamh, chum gu-n lìonadh
e na h-uile nithe.)
11 Agus thug e dream àraidh gu bhi
'n an abstolaibh[d]; dream eile, gu bhi 'n am
fàidhibh ; agus dream eile, gu bhi 'n an
soisgeulaichibh[e]; agus dream eile, gu bhi
'n an aodhairibh[f], agus 'n an luchd-teag-
aisg ;
12 Chum na naoimh a dheasachadh[h]

chum oibre na ministreileachd, chum togail suas cuirp Chriosd :

13 Gus an tig sinn uile ann an aonachd a' chreidimh[b], agus eòlais Mhic Dhé, chum duine iomlain[c], chum tomhais àirde lànachd Chriosd :

14 Chum as nach bi sinn á so suas 'n ar leanabaibh, air ar tonn-luasgadh[g], agus air ar giùlan mu'n cuairt leis gach uile ghaoith teagaisg, le cleasachd dhaoine, *agus* seòltachd cealgach, leis am bheil iad gu h-innleachdach ri feall-fholach chum meallaidh :

15 Ach a' labhairt na fìrinn ann an gràdh[l], gu-m fàs sinn suas anns na h-uile nithibh chuige-san, a's e an ceann[m], *eadhon* Criosd :

16 O'm bheil an corp uile[n], air a cheangal gu ceart, agus air a dhlùthachadh tre an ni sin a tha gach alt a' toirt uaith, a réir oibreachaidh éifeachdaich ann an tomhas gach buill, a' faghail fàs cuirp, chum a thogail féin suas ann an gràdh.

17 So uime sin tha mi ag ràdh, agus a' guidhe 'am fianuis an Tighearna, gun sibh a dh'imeachd á so suas mar tha na Cinnich eile ag imeachd, ann an dìomhanas an inntinn féin ;

18 Aig am bheil an tuigse air a dorchachadh[q], air dhoibh a bhi 'n an coimhich do bheatha Dhé[s], 'thaobh an aineolais a tha annta, tre chruadhas an cridhe :

19 Muinntir, air dhoibh am mothachadh a chall[v], a thug iad féin thairis do [2]mhi-nàire[w], chum gach uile neòghloine 'chur 'an gniomh le ciocras.

20 Ach cha d'fhòghluim sibhse Criosd mar so ;

21 O chuala sibh e, agus o theagaisgeadh leis sibh, mar tha an fhìrinn ann an Iosa :

22 Gu-n cuir sibh dhibh, 'thaobh a' cheud chaithe-beatha, an seann duine[z], a tha truaillidh a réir nan ana-miann cealgach ;

23 Agus gu-m bi sibh air 'ur n-athnuadhachadh ann an spiorad 'ur n-inntinn[b];

24 Agus gu-n cuir sibh umaibh an nuadh-dhuine[d], a tha air a chruthachadh a réir Dhé ann am fìreantachd[e] agus 'am fior-naomhachd.

25 Uime sin, air dhuibh a' bhreug a chur uaibh, labhraibh an fhìrinn[h] gach neach r'a choimhearsnach : oir is buill sinn d'a chéile[k].

26 Bitheadh fearg oirbh, agus na peacaichibh[l]: na luidheadh. a' ghrian air 'ur corruich :

27 Agus na tugaibh àite do'n diabhul[n].

28 An ti a ghoid, na goideadh e na's mò: ach gu ma fèarr leis saothair a dheanamh[p], ag oibreachadh an ni a tha maith le a làmhan, chum gu-m bi aige ni r'a phàirteachadh ris an neach air am bheil uireasbhuidh.

29 Na tigeadh cainnt thruaillidh air

B.C. 64.

[a] Col. 4. 6
[b] Col. 2. 2
[c] 1 Cor. 14. 20
[d] Isa. 63. 10
[e] caib. 1. 13, 14
[f] Col. 3. 8
[g] Eabh. 13. 9 Seum. 1. 6
[h] Seum. 4. 11
[1] *ana-cainnt.*
[i] Ròm. 12. 10
[j] Marc. 11. 25, 26
[k] 2 Cor. 5. 19
[l] 2 Cor. 4. 2
[m] Col. 1. 18, 19
[n] Eoin 15. 5
[o] 1 Eoin 4. 11
[p] Eoin 13. 34
[q] Gnio. 26. 18
[r] Lebh. 1. 9
[s] Ròm. 8. 7
[t] 1 Cor. 6. 18 1 Tes. 4. 3
[u] rann 12
[v] 1 Tim. 4. 9
[2] *mhacnus.*
[w] Ròm. 1. 24, 26
[x] Eabh. 13. 4 Tais. 22. 15
[y] Col. 3. 5
[z] Col. 3. 8, 9 Ròm. 6. 6
[a] Ier. 29. 8, 9
[b] Ròm. 12. 2
[c] Ròm. 1. 18
[d] Ròm. 6. 4 Col. 3. 10
[e] caib. 2. 10 Gal. 6. 15
[f] caib. 2. 11, 12
[g] 1 Tes. 5. 5
[h] Sech. 8. 16
[i] Eoin 12. 36
[j] Gal. 5. 22, &c.
[k] Ròm. 12. 5
[l] Salm 4. 4 (*a réir a' Bhìobuill Ghréigis.*)
[m] Ròm. 12. 2
[n] Seum. 4. 7
[o] 1 Cor. 5. 9, 11
[p] Gnio. 20. 35 2 Tes. 3. 8, 11, 12
[q] 1 Tim. 5. 20

bith mach as 'ur beul[a], ach an ni sin a tha maith chum deadh-fhòghluim, ionnus gu-n toir e gràs do'n luchd-éisdeachd.

30 Agus na cuiribh doilgheas air Spiorad Naomh Dhé[d], leis an do chuireadh seula oirbh gu là na saorsa[e].

31 Bitheadh gach uile sheirbhe[f], agus corruich, agus fearg, agus gàrrthaich[h], agus toibheum[1] air an togail uaibh, maille ris gach uile mhì-run.

32 Agus bithibh caoimhneil teo-chridheach d'a chéile[i]; a' toirt maitheanais d'a chéile[j], eadhon mar a thug Dia maitheanas dhuibh-se ann an Criosd[k].

## CAIB. V.

1 *An déigh earailean coitchionn chum gràidh,* 3 *chum strìopachas a sheachnadh,* 4 *agus na h-uile neòghloine,* 7 *gun chomhluadar a chumail ri daoinibh aingidh,* 15 *imeachd gu faicilleach,* 18 *agus a bhi air an lìonadh leis an Spiorad,* 22 *labhair Pòl mu dhleasdanais fa leth.*

UIME sin bithibh-se 'n 'ur luchd-leanmhuinn air Dia[o], mar chloinn ghràdhaich ;

2 Agus gluaisibh ann an gràdh[p], eadhon mar a ghràdhaich Criosd sinne, agus a thug se e féin air ar son, 'n a thabhartas agus 'n a ìobairt deadh-fhàile do Dhia[r].

3 Ach na bitheadh strìopachas[t], agus gach uile neòghloine, no sannt, uiread as air an ainmeachadh 'n 'ur measg[u], mar is cubhaidh do naoimh :

4 No draosdachd, no còmhradh amaideach, no bao-shùgradh, nithe nach 'eil iomchuidh : ach gu ma fèarr *leibh* breithbuidheachais.

5 Oir tha fios agaibh air so, nach 'eil aig fear-strìopachais air bith[x], no aig neach neòghlan, no aig duine sanntach, (a tha 'n a fhear ìodhol-aoraidh[y],) oighreachd ann an rìoghachd Chriosd agus Dhé.

6 Na mealladh neach air bith sibh le briathraibh dìomhain[a]: oir air son nan nithe sin tha fearg Dhé a' teachd air cloinn na h-eas-ùmhlachd[c].

7 Na bithibh-se uime sin 'n 'ur luchdcomhpairt riu.

8 Oir bha sibh uair-éigin 'n 'ur dorchadas[f], ach a nis tha *sibh* 'n 'ur solus 's an Tighearna[g]: gluaisibh mar chloinn an t-soluis[i];

9 (Oir *tha* toradh an Spioraid[j] anns an uile mhaitheas, agus ionracas, agus fhìrinn ;)

10 A' dearbhadh ciod an ni a tha taitneach do an Tighearn'[m].

11 Agus na bitheadh comh-chomunn agaibh ri oibribh neo-tharbhach an dorchadais[o], ach gu ma fèarr leibh an cronachadh[q].

12 Oir is gràineil eadhon r'an innseadh na nithe a tha air an deanamh leo ann an uaignidheas.

13 Ach tha na h-uile nithe a tha air an

cronachadh, air an deanamh follaiseach
leis an t-solus[a]: oir gach uile ni a ni
soilleir, is solus e.
14 Uime sin tha e ag ràdh, Mosgail,
thusa a tha a' d' chodal, agus éirich
o na mairbh, agus bheir Criosd solus
duit[c].
15 Feuchaibh uime sin gu-n gluais sibh
gu faicilleach[d], cha-n ann mar amadain,
ach mar dhaoine glice,
16 Ag ath-cheannach na h-aimsir, do
bhrìgh gu bheil na làithean olc[e].
17 Air an aobhar sin na bithibh-se neo-
ghlic, ach a' tuigsinn ciod i toil an Tigh-
earn'[g].
18 Agus na bithibh air mhisg le fìon[h],
anns am bheil ánabarr; ach bithibh air
'ur lìonadh de 'n Spiorad:
19 A' labhairt ruibh féin ann an salm-
aibh[j], ann an laoidhibh, agus ann an dàn-
aibh spioradail, a' seinn agus a' deanamh
ciùil 'n 'ur cridhe do an Tighearn'[k]:
20 A' toirt buidheachais a ghnàth air
son nan uile nithe do Dhia[l], eadhon an
t-Athair, ann an ainm ar Tighearn' Iosa
Criosd;
21 Air dhuibh a bhi ùmhal d'a chéile
ann an eagal Dhé.
22 A mhnathan, bithibh ùmhal do 'ur
fearaibh féin[n], mar do an Tighearn'.
23 Oir is e am fear ceann na mnatha,
eadhon mar is e Criosd ceann na h-eag-
lais: agus is esan Slànuighear a' chuirp.
24 Uime sin, mar tha an eaglais ùmhal
do Chriosd, mar sin *bitheadh* na mnathan
d'am fearaibh féin mar an ceudna anns
gach ni:
25 Fheara, gràdhaichibh 'ur mnathan
féin[o], eadhon mar a ghràdhaich Criosd
an eaglais, agus a thug se e féin air a
son[p];
26 Chum gu naomhaicheadh[q], agus
gu-n glanadh e i le ionnlad an uisge[r] tre
an fhocal[s];
27 Chum gu-n cuireadh e 'n a làthair
féin i[u] 'n a h-eaglais ghlòrmhoir[v], gun
smal, gun phreasadh, no ni air bith d'an
leithidibh sin; ach chum gu-m bitheadh
i naomh, agus neo-lochdach.
28 Is amhluidh sin is còir do na fearaibh
am mnathan féin a ghràdhachadh, mar
an cuirp féin: an ti a ghràdhaicheas a
bhean, tha e 'g a ghràdhachadh féin.
29 Oir cha d' thug duine air bith riamh
fuath d'a fheòil féin; ach altrumaidh
agus eiridnidh e i, eadhon mar tha an
Tighearn' a' deanamh do 'n eaglais:
30 Oir is buill sinn d'a chorp[z], d'a fheòil,
agus d'a chnàmhan-san.
31 Air an aobhar so fàgaidh duine
'athair agus a mhàthair[a], agus dlùth-lean-
aidh e r'a mhnaoi, agus bithidh an dithis
'n an aon fheòil[b].
32 Is dìomhaireachd mhòr so: ach tha
mi a' labhairt mu Chriosd agus an eag-
lais[d].
33 Gidheadh, thugadh gach aon ag-

B.C. 64.

a Eoin 3. 20, 21
b 1 Pead. 3. 5, 6
c Eoin 8. 12; 12. 35, 36
d Col. 4. 5
e Gen. 47. 9; Salm 37. 19
f Gnà. 23. 22; Col. 3. 20, &c.
g Eoin 7. 17
h Luc. 21. 34
i Ecs. 20. 12
j Col. 3. 16
k Salm 57. 7, 8
l Isa. 63. 7
m 1 Pead. 2. 18, &c.
n 1 Pead. 3. 1, &c. Col. 3. 18, &c.
o Col. 3. 19
p Gnio. 20. 28
q Tit. 2. 14
r Eoin 3. 5; Tit. 3. 5
s Eoin 15. 3; 17. 17, 19
t Ròm. 2. 11
u Col. 1. 22
v Tais. 21. 10, 11
w Ròm. 13. 12; 2 Cor. 6. 7
x 2 Cor. 2. 11; 11. 3, 13-15; Tais. 2. 24
y Ròm. 8. 38
1 *nèamh-aidh.*
z 1 Cor. 12. 27
a Gen. 2. 24
b Marc. 10. 8; 1 Cor. 6. 16
c Isa. 11. 5
d Salm 45. 9-17; Tais. 21. 2

aibh-se fa leth gràdh d'a mhnaoi, amhuil
mar dha féin; agus *feuchadh* a' bhean
gu-n toir i urram d'*a* fear[b].

## CAIB. VI.

1 *Dleasdanas cloinne d'am pàrantaibh,* 5 *agus sheirbhiseach d'am maighstiribh.* 10 *Is cogadh ar beatha,* 12 *cha-n ann a mhàin an aghaidh fola agus feòla, ach mar an ceudna an aghaidh naimhde spioradail.* 13 *Airm a' Chriosduidh,* 18 *agus cionnus is còir an gnàthachadh.*

A CHLANN, bithibh ùmhal do 'ur
pàrantaibh 's an Tighearn'[f]: oir tha
so ceart.
2 Thoir urram do d'athair agus do
d'mhàthair[i], (is i so a' cheud àithne le
gealladh,)
3 Chum gu-n éirich gu maith dhuit,
agus gu-m bi thu fad-shaoghalach air an
talamh.
4 Agus aithriche, na brosnuichibh 'ur
clann chum feirge: ach togaibh iad ann
an oilean agus ann an teagasg an Tigh-
earn'.
5 A sheirbhiseacha[m], bithibh ùmhal do
'*ur* maighstiribh a réir na feòla, le eagal
agus crith, ann an treibhdhireas 'ur
cridhe, mar do Chriosd:
6 Cha-n ann le sùil-sheirbhis, mar
dhream a ni toil dhaoine, ach mar
sheirbhisich Chriosd, a' deanamh toil
Dhé o'n chridhe;
7 Le deadh thoil a' deanamh seirbhis,
mar do an Tighearn', agus cha'n ann do
dhaoinibh:
8 Air dhuibh fios a bhi agaibh, ge b'e
maith air bith a ni aon neach, gu-m faigh
e an ni so féin o an Tighearna ma's saor
no daor *e*.
9 Agus a mhaighstirean, deanaibh-se
na nithe ceudna dhoibh-san, a' leigeadh
dhibh bagraidh: air dhuibh fios a bhi
agaibh gu bheil 'ur maighstir féin air
nèamh mar an ceudna, agus nach 'eil
gnùis-bhreth maille ris[t].
10 Fa dheoidh, mo bhràithre bithibh
làidir anns an Tighearn', agus ann an
neart a chumhachd-san.
11 Cuiribh umaibh uile armachd
Dhé[w], chum gu-m bi sibh comasach air
seasamh an aghaidh cuilbheirtean an
diabhuil[x].
12 Oir cha-n 'eil sinn a' gleachd
ri fuil agus feòil, ach ri uachdaranachd-
aibh, ri cumhachdaibh[y], ri riaghlairibh
dorchadais an t-saoghail so, ri aingidh-
eachd spioradail ann an *ionadaibh* àrda[1].
13 Uime sin glacaibh do 'ur n-ionnsuidh
uile armachd Dhé, chum gu-m bi sibh
comasach air seasamh an aghaidh *a'*
*bhuairidh* 's an droch là, agus air dhuibh
na h-uile nithe a dheanamh chum seas-
amh.
14 Seasaibh uime sin, air bhi do 'ur
leasraidh air an crioslachadh le fìrinn[c],
agus uchd-éideadh na fìreantachd um-
aibh;

15 Agus ulluchadh soisgeil na sìthe
mar bhrògan agaibh air 'ur cosaibh[b];
16 Thar gach uile ni, a' glacadh do 'ur
n-ionnsuidh sgéithe a' chreidimh[c], leis
am bi sibh comasach air uile shaighdean
teinnteach an droch *Spioraid* a mhùch-
adh.
17 Agus glacaibh clogaid na slàinte[e],
agus claidheamh an Spioraid[f], ni a's e
focal Dhé :
18 A' deanamh urnuigh a ghnàth[h] leis
gach uile ghnè urnuigh agus asluchaidh
's an Spiorad, agus a' deanamh faire[i]
chum an ni so féin maille ris gach uile
bhuanachadh[j], agus ghuidhe air son nan
naomh uile ;
19 Agus air mo shonsa[l], chum gu-n
toirear dhomh comas labhairt, le fosgladh
mo bheoil ann an dànachd, chum gu
foillsich mi rùn-dìomhair an t-soisgeil ;
20 Air son am bheil mi a'm' theachdair'

B.C. 64.

[1] *slabh-ruidhean.*
[a] caib. 3. 1
Gnio. 28. 16, 20
[b] Dàn 7. 1
[c] 1 Eoin 5. 4
[d] Gnio. 20. 4
[e] Isa. 59. 17
1 Tes. 5. 8
[f] Eabh. 4. 12
[g] Col. 4. 7, 8
[h] Luc. 18. 1
[i] Mat. 26. 41
[j] Gen. 32. 24-28
Mat. 15. 25-28
[k] 1 Pead. 5. 14
[l] 2 Tes. 3. 1
[m] 1 Cor. 16. 22

ann an [1]gèimhlibh[a]: chum gu-n labhair
mi gu dàna uime, mar is còir dhomh
labhairt.
21 Ach a chum gu-m bi fhios agaibh-
se mar an ceudna air na nithibh a bhuin-
eas dhomh-sa, *agus* ciod a tha mi a'
deanamh, foillsichidh Tichicus[d], bràthair
gràdhach agus ministeir fìrinneach anns
an Tighearna, na h-uile nithe dhuibh :
22 Neach a chuir mi do 'ur n-ionnsuidh[g]
air son an aobhair so féin, chum gu-m
bitheadh fios nan nithe a bhuineas duinne
agaibh, agus gu-n tugadh e comhfhurt-
achd do 'ur cridhe.
23 Sìth *gu robh* do na bràithribh[k],
agus gràdh maille ri creidimh, o Dhia
an t-Athair, agus an Tighearn' Iosa
Criosd.
24 *Gu robh* gràs maille riu-san uile
a tha 'gràdhachadh ar Tighearn' Iosa
Criosd ann an treibhdhireas[m]. Amen.

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM NAN

# PHILIPIANACH.

## CAIB. I.

1 *Chuir an t-abstol an céill a bhuidheachas do Dhia, agus a ghràdh do na Philipianaich, air son toraidh an creidimh, agus an comhpairt 'n a fhulangas ; 9 rinn e urnuigh a ghnàth ri Dia gu-m fàsadh iad ann an gràs : 12 nochd e an tairbhe a fhuair creidimh Chriosd o fhulangas-san anns an Ròimh.*

POL agus Timoteus, seirbhisich Iosa
Criosd, chum nan naomh uile ann
an Iosa Criosd, a tha ann am Philipi[d],
maille ris na h-easbuigibh[1] agus ris na
deaconaibh :
2 Gràs duibh[g] agus sìth o Dhia ar n-Ath-
air, agus o an Tighearn' Iosa Criosd.
3 Tha mi 'toirt buidheachais do mo
Dhia gach uair a chuimhnicheas mi oirbh,
4 A ghnàth ann am uile urnuighibh air
'ur son-se uile[i], le gairdeachas a' dean-
amh guidhe,
5 Air son 'ur comh-roinn de'n t-soi-
sgeul, o'n cheud là gus a nis ;
6 Air dhomh 'bhi dearbhta as an ni so
féin[j], eadhon an ti a thòisich air deadh
obair annaibh[k], gu-n coimhlion e i gu là
Iosa Criosd[l]:
7 Eadhon mar is còir dhomh so a
smuaineachadh umaibh uile, do bhrìgh
gu bheil sibh agam ann am chridhe, agus
gu bheil sibh uile 'n 'ur luchd comh-roinn
de m' ghràs-sa, araon ann am ghèimhlibh,
agus ann an seasamh air son[m], agus ann
an daingneachadh an t-soisgeil.
8 Oir is e Dia m' fhianuis, cia mòr mo

B.C. 64.

[a] 1 Tes. 3. 12
2 Pead. 3. 18
[b] Ròm. 2. 18
[c] Eph. 5. 27
[d] Gnio. 16. 12, &c.
[e] Gal. 5. 22, 23
[f] Eoin 15. 4, 5
[1] *luchd-coimhead.*
[g] Ròm. 1. 7
[h] Eph. 3. 1
[i] Eph. 1. 16, &c.
1 Tes. 1. 2
[j] Eabh. 10. 35
[k] Ròm. 8. 28-30
[l] 2 Pead. 3. 10
[m] rann 17

dhéidh oirbh uile, ann an innibh Iosa
Criosd.
9 Agus *tha* mi a' guidhe so, gu-m
bitheadh 'ur gràdh-se air a mheudach-
adh[a] na's mò agus na's mò ann an eòlas,
agus anns an uile thuigse :
10 Chum gu-n dearbh sibh na nithe a's
fèarr[b]; chum gu-m bi sibh treibhdhir-
each[c], agus gun tuisleadh gu là Chriosd ;
11 Air 'ur lìonadh le toradh na fìreant-
achd[e], a *tha* tre Iosa Criosd[f] chum glòire
agus cliù Dhé.
12 Ach is àill leam, a bhràithre, fios a
bhi agaibh, na nithe *a thachair* dhomh-
sa, gur mò a dh'éirich leo an soisgeul a
chur air aghaidh :
13 Ionnus gu bheil mo ghèimhlean-sa[h]
ann an Criosd iomraideach anns an lùch-
airt uile, agus anns gach *àit* eile ;
14 Agus gu bheil mòran de na bràith-
ribh anns an Tighearn' a' gabhail misnich
o m' ghèimhlibh, leis an tuilleadh mòr-
dhànachd a' labhairt an fhocail gun
eagal.
15 Tha cuid gu dearbh a' searmonach-
adh Chriosd tre fharmad agus strì, agus
cuid eile tre dheadh thoil.
16 Tha aon dream a' searmonachadh
Chriosd tre chonnspoid, cha-n ann gu
treibhdhireach, a' saoilsinn àmhghar a
chur ri m' ghèimhlibh-sa :
17 Ach an dream eile o ghràdh, air
dhoibh fios a bhi aca gu-n do chuireadh
mise gu seasamh air son an t-soisgeil.

18 Ciod ma ta? gidheadh air gach aon
chor, cia aca is ann 'an coslas a mhàin,
no da rìreadh, tha Criosd air a shearmon-
achadh; agus air a shon so tha mise a'
deanamh gairdeachais, seadh, agus ni mi
gairdeachas.
19 Oir tha fhios agam gu-n tig so
chum slàinte dhomh-sa tre 'ur n-urnuigh-
se[e], agus tre fhrithealadh Spioraid Iosa
Criosd,
20 A réir mo ro dhùil, agus *mo* dhòch-
ais, nach cuirear nàire orm ann an ni air
bith[h], ach leis an uile dhànachd labhairt,
mar a ghnàth, gu-m bi Criosd a nis mar
an ceudna air 'àrdachadh ann am chorp-
sa, ma's ann tre bheatha no tre bhàs[i].
21 Oir dhomh-sa 'bhi beò *is* e sin
Criosd[l], agus bàs fhaotainn *is* buann-
achd dhomh e[m].
22 Ach ma's beò dhomh 's an fheòil, *'s*
e so toradh m' oibre: ach ciod d'an dean-
ainn roghainn, cha-n fhios domh.
23 Oir tha mi air mo theannachadh
eadar dhà ni, air dhomh 'bhi togarrach
air siubhal[q], agus a bhi maille ri Criosd:
oir is e so a's ro fheàrr[s]:
24 Gidheadh, 's e mi dh'fhantuinn 's an
fheòil *a's* feumaile dhuibh-se.
25 Agus air dhomh 'bhi cinnteach dheth
so, tha fhios agam gu-m fuirich mi agus
gu-n còmhnuich mi maille ruibh uile,
chum 'ur cur air 'ur n-aghaidh, agus chum
gairdeachais a' chreidimh:
26 Chum gu-m bi 'ur gairdeachas na's
pailte ann an Iosa Criosd do m' thaobh-
sa, air son mi 'bhi a rìs a làthair maille
ruibh.
27 A mhàin caithibh 'ur beatha gu
cubhaidh do shoisgeul Chriosd[w]: chum
cia aca a thig mi agus a chi mi sibh, no a
bhitheas mi as làthair, gu-n cluinn mi mu
'ur timchioll, gu bheil sibh a' seasamh gu
daingean[z] ann an aon spiorad, le aon inn-
tinn, a' gleachd[a] le 'chéile air son creid-
imh an t-soisgeil;
28 Gun gheilt ann an ni sam bith oirbh
o 'ur naimhdibh[d]: ni a tha dhoibh-san 'n
a chomharadh cinnteach air sgrios[e], ach
dhuibh-se air slàinte[g], agus sin o Dhia.
29 Oir thiodhlaiceadh dhuibh-se air son
Chriosd[i], cha-n e mhàin creidsinn ann,
ach mar an ceudna fulang air a shon;
30 Air dhuibh an còmhrag ceudna 'bhi
agaibh a chunnaic sibh annam-sa[k], agus a
tha sibh a nis a' cluinntinn *a bhi* annam.

## CAIB. II.

1 *Dh'earalaich Pòl na Philipianaich chum aon-achd agus irioslachd inntinn, le eisempleir ìsleachaidh agus àrdachaidh Chriosd;* 12 *chum iad a dhol air an aghaidh gu cùramach ann an slighe na slàinte, ionnus gu-m bitheadh iad 'n an solus do'n t-saoghal aingidh,* 16 *agus 'n an comhfhurtachd dhàsan, an abstol-san.*

UIME sin, ma tha comhfhurtachd air
bith ann an Criosd, ma tha sòlas air
bith gràidh, ma tha comh-chomunn air

B.C. 64.

[a] Col. 3. 12
[b] Eoin 3. 29
[c] 2 Cor. 13. 11
1 Pead. 3. 8
[d] Gal. 5. 26
Seum. 3. 14
[e] Ròm. 8. 28
[f] 1 Pead. 5. 5
[g] 1 Cor. 13. 5
[h] 1 Pead. 4. 16
[i] Gnio. 20. 24
21. 13
[j] Eoin 13. 14
1 Pead. 2. 21
[k] Eoin 1. 1, 2
Col. 1. 15
Eabh. 1. 3
[l] Gal. 2. 20
[m] 2 Cor. 5. 1, 6, 8
[n] Eoin 5. 18
1 *dh'fhal-amhaich se e féin.*
[o] Salm 22. 6
Isa. 53. 3
2 Cor. 8. 9
[p] Luc. 22. 27
[q] 2 Cor. 5. 8
2 Tim. 4. 6
[r] Eabh. 12. 2
[s] Salm 16. 11
Tais. 7. 13-17
[t] Gnio. 2. 33
Eabh. 1. 4
2. 9
Tais. 3. 21
[u] Isa. 45. 23
Tais. 5. 13
2 *de bhith-ean.*
[v] Eoin 13. 13
Ròm. 14. 9
[w] caib. 3. 20
Eph. 4. 20
[x] Luc. 13. 24
Eoin 6. 27-29
2 Pead. 1. 5-10
[y] Eph. 6. 5
[z] caib. 4. 1
[a] Iud. 3
[b] 1 Cor. 10. 10
[c] Ròm. 14. 1
[d] Isa. 51. 7, 12
Mat. 10. 28
[e] 2 Tes. 1. 5
[f] Mat. 5. 45
Eph. 5. 1
[g] Ròm. 8. 17
[h] Deut. 32. 5
[i] Gnio. 5. 41
[j] Mat. 5. 14, 16
[k] Gnio. 16. 19
1 Tes. 2. 2
[l] 1 Cor. 9. 26
[m] 2 Tim. 4. 6

bith an Spioraid, ma tha truas air bith
agus tròcair[a];
2 Coimhlionaibh mo ghairdeachas[b],
gu-m bi sibh a dh'aon inntinn[c], a dh'aon
ghràdh, a dh'aon toil, a dh'aon bhreith-
neachadh.
3 *Na deanar* aon ni tre chonnspoid[d],
no tre ghlòir dhìomhain, ach ann an
irioslachd inntinn measadh gach aon gur
fèarr neach eile na e féin[f].
4 Na seallaibh gach aon air na nithibh
sin a bhuineas da féin[g], ach gach aon air
na nithibh a bhuineas do dhaoinibh eile
mar an ceudna.
5 Uime sin bitheadh an inntinn cheudna
annaibh-se[j], a bha ann an Iosa Criosd:
6 Neach air bhi dha ann an cruth Dhé[k],
nach do mheas e 'n a reubainn e féin a
bhi comh-ionann ri Dia[n]:
7 Ach chuir se e féin ann an [1]dìmeas[o],
a' gabhail air féin cruth seirbhisich[p], air
a dheanamh ann an coslas dhaoine:
8 Agus air dha 'bhi air fhaghail ann an
cruth mar dhuine, dh'irioslaich se e féin,
agus bha e ùmhal gu bàs[r], eadhon bàs a'
chroinn-cheusaidh.
9 Air an aobhar sin dh'àrdaich Dia e[t]
gu ro àrd mar an ceudna, agus thug e dha
ainm os ceann gach uile ainme:
10 Chum do ainm Iosa gu-n lùbadh
gach glùn[u], de *nithibh*[2] *a tha* air nèamh,
agus de *nithibh a tha* air thalamh, agus
de *nithibh a tha* fo 'n talamh;
11 Agus gu-n aidicheadh gach teangadh
gur e Iosa Criosd an Tighearna[v], chum
glòire Dhé an Athar.
12 Uime sin, a mhuinntir mo ghràidh,
mar a bha sibh ùmhal a ghnàth, cha-n
ann a mhàin a'm' làthair-sa, ach na's
ro mho as mo làthair, làn-oibrichibh 'ur
slàinte féin[x] le eagal agus ball-chrith[y]:
13 Oir is e Dia a dh'oibricheas annaibh,
araon an toil agus an gniomh a réir a
dheadh-ghean féin.
14 Deanaibh na h-uile nithe gun ghear-
an[b], agus gun deasboireachd[c]:
15 Chum gu-m bi sibh neo-choireach,
agus neo-chronail, 'n 'ur cloinn do Dhia[f],
neo-lochdach, 'am meadhon ginealaich,
fhiair[h] agus chrosda, am measg am bheil
sibhse a' dealrachadh mar lòchrain shol-
uis 's an t-saoghal[j];
16 A' cumail a mach focail na beatha;
chum gu-n dean mise uaill ann an là
Chriosd, do bhrigh nach do ruith mi gu
dìomhain[l], agus nach do shaothraich mi
gu dìomhain.
17 Seadh agus ma dh'iobrar mi[m] air
ìobairt agus seirbhis fhollaiseach 'ur creid-
imh-se, tha aoibhneas orm, agus tha mi
a' deanamh gairdeachais maille ruibhse
uile.
18 Air an dòigh cheudna bitheadh
aoibhneas oirbh-se, agus deanaibh gaird-
eachas maille rium-sa.
19 Ach tha dòchas agam anns an Tigh-
earn' Iosa, Timoteus a chur gu goirid do

'ur n-ionnsuidh[a], chum gu-m bi mise mar
an ceudna ann an deadh mhisnich, air
dhomh fios fhaotainn ciod is cor dhuibh-
se.
20 Oir cha-n 'eil duine air bith agam
comh-ionann inntinn *ris-san*, air am bi
cùram nan nithe a bhuineas dhuibh-se gu
dùrachdach.
21 Oir tha na h-uile ag iarraidh nan
nithe a bhuineas doibh féin[c], cha-n iad na
nithe a bhuineas do Iosa Criosd.
22 Ach is aithne dhuibh a dhearbhadh-
san, mar mhac d'a athair, gu-n d' rinn e
seirbhis maille rium-sa anns an t-soisgeul.
23 Uime sin tha dùil agam esan a chur
*do 'ur n-ionnsuidh* air ball, co luath as a
chi mi ciod is cor dhomh féin.
24 Ach tha earbsa agam anns an Tigh-
earna[h], gu-n tig mi féin do 'ur n-ionnsuidh
gu h-aithghearr mar an ceudna.
25 Gidheadh mheas mi gu-m b'fheum-
ail Epaphroditus[j] mo bhràthair, agus mo
chomh-oibriche, agus mo chomh-shaigh-
dear[k], ach 'ur teachdaire-se, agus an ti a
fhritheil do m'uireasbhuidh, a chur do
'ur n-ionnsuidh.
26 Oir bha déidh mhòr aige oirbh uile,
agus bha e làn tùirse, do bhrìgh gu-n
cuala sibh gu-n robh e tinn.
27 Agus gu deimhin bha e tinn fagus
do'n bhàs: gidheadh rinn Dia tròcair air;
agus cha b'ann airsan a mhàin, ach ormsa
mar an ceudna, chum nach bitheadh
doilgheas air muin doilgheis orm.
28 Uime sin bu togarraiche a chuir mi
*do 'ur n-ionnsuidh* e, chum air dhuibh
'fhaicinn a rìs, gu-m bitheadh aoibhneas
oirbh, agus gu-m bu lughaid mo dhoil-
gheas-sa.
29 Air an aobhar sin, gabhaibh ris anns
an Tighearna leis an uile aoibhneas, agus
bitheadh meas mòr agaibh air an leithid-
ibh sin:
30 Do bhrìgh, air son oibre Chriosd,
gu-n robh e dlùth do'n bhàs, agus nach
robh suim aige d'a bheatha féin[u], chum
gu-n deanadh e suas uaireasbhuidh 'ur
seirbhis-se do m' thaobh-sa.

## CAIB. III.

1 *Thug Pòl rabhadh do na Philipianaich iad a bhi air am faicill o luchd-teagaisg bréige an thimchioll-ghearraidh;* 4 *nochd e gu bheil aige féin tuilleadh aobhair na aca-san, earbsadh á fìreantachd an lagha;* 7 *ni gidheadh a mheas e mar aolach, agus call chum Iosa Criosd agus 'fhìreantachd-san a chosnadh.*

OS bàrr, mo bhràithre, deanaibh gaird-
eachas anns an Tighearna[z]. Gu
deimhin cha leisg leam-sa na nithe
ceudna a sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh[b],
ach dhuibh-se tha so tèaruinnte.
2 Bithibh air 'ur faicill o mhadraidh[d],
bithibh air 'ur faicill o dhroch luchd-
oibre[e], coimheadaibh sibh féin o'n chomh-
ghearradh[g].
3 Oir is sinne an timchioll-ghearradh,
a tha 'deanamh aoraidh do Dhia 's an
Spiorad, agus a' deanamh gairdeachais
ann an Iosa Criosd, agus nach 'eil a' cur
muinghin anns an fheòil:
4 Ged dh'fheudainn-sa mar an ceudna
muinghin a bhi agam anns an fheòil[b].
Ma shaoileas aon neach eile gu-m feud e
muinghin a chur 's an fheòil, is mò *na
sin a dh'fheudas* mise:
5 Air mo thimchioll-ghearradh air an
ochdamh là[d], de chinneach Israeil, de
thréibh Bheniamin, a'm' Eabhruidheach
de na h-Eabhruidhich; a réir an lagha,
a'm' Phairiseach[e];
6 A thaobh eud[f], a' deanamh geur-
leanmhuinn air an eaglais; a réir na
fìreantachd a tha 's an lagh, neo-choir-
each[g].
7 Ach na nithe a bha 'n am buannachd
dhomh, mheas mi iad sin 'n an call air
son Chriosd[i].
8 Seadh gun amharus, agus tha mi a'
meas nan uile nithe 'n an call, air son ro
òirdheirceis eòlais Iosa Criosd mo Thigh-
earn'[l]: air son an d'fhuiling mi call
nan uile nithe[m], agus tha mi a' meas gur
aolach iad chum gu-n cosnainn Criosd,
9 Agus gu faighear ann-san mi, gun
m' fhìreantachd féin agam[n], a tha o'n
lagh, ach *an fhìreantachd* sin a tha tre
chreidimh Chriosd, an fhìreantachd a
tha o Dhia tre chreidimh[o]:
10 Chum eòlas a bhi agam airsan, agus
air cumhachd 'aiseirigh[p], agus air comh-
chomunn 'fhulangais[q], air bhi dhomh air
mo chur ann an coslas crutha r'a bhàs;
11 Dh'fheuchainn am feudainn air aon
chor teachd chum aiseirigh nam marbh[r].
12 Cha-n e gu-n d' ràinig mi cheana,
no gu bheil mi cheana foirfe[s]: ach tha
mi a' leantuinn, dh' fheuchainn am faigh
mi greim[t] de'n ni sin féin air son an do
ghabhadh greim dhiom le Iosa Criosd.
13 A bhràithre, cha-n 'eil mi a' meas
gu-n do ghlac mi greim: ach aon ni *tha
mi a' deanamh*, air dhomh na nithe a tha
air mo chùl a dhì-chuimhneachadh[v], agus
a bhi 'g am shìneadh féin chum nan nithe
a tha romham,
14 Tha mi a' dian-ruith dh'ionnsuidh a'
chomharaidh[w], chum duaise àrd-ghairme
Dhé ann an Iosa Criosd[x].
15 Uime sin, a' mheud dhinne 's a
tha coimhlionta, bitheadh an inntinn so
againn[y]: agus ma tha sibh ann an ni
sam bith air atharrachadh inntinn, foill-
sichidh Dia an ni so féin duibh.
16 Gidheadh, an ni air an d' ràinig sinn
cheana, gluaiseamaid a réir aon riaghailt,
bitheamaid a dh'aon inntinn[a].
17 A bhràithre, bithibh-se le 'chéile
'n 'ur luchd-leanmhuinn ormsa[c], agus
thugaibh an aire dhoibh-san a tha 'gluasad
air an dòigh sin mar tha sinne 'n ar n-eis-
empleir agaibh[f].
18 (Oir tha mòran a' gluasad, mu'n
dubhairt mi gu minic ruibh, agus mu'm

B.C. 64.
[a] 1 Tes. 3. 2
[b] 2 Cor. 11. 18-22
[c] 2 Tim. 3. 2
[d] Gen. 17. 12
[e] Gnio. 23. 6
[f] Gnio. 22. 3, 4; Gal. 1. 13, 14
[g] Luc. 1. 6
[h] caib. 1. 25
[i] Mat. 13. 44
[j] caib. 4. 18
[k] Philem. 2
[l] Isa. 53. 11; Eoin 17. 3; 1 Cor. 2. 2
[m] 2 Cor. 11. 25-27
[n] Ròm. 10. 3, 5
[o] Ròm. 1. 17; 3. 21, 22
[p] Ròm. 6. 3-11; 2 Cor. 4. 10-14; Eph. 1. 19-21
[q] Gal. 2. 20; 1 Pead. 4. 13
[r] Gnio. 26. 7
[s] Eabh. 12. 23
[t] 2 Tes. 2. 13
[u] 1 Cor. 16. 17
[v] Salm 45. 10; Eabh. 6. 1
[w] 1 Cor. 9. 24-27; 2 Tim. 4. 7, 8; Eabh. 12. 1
[x] Eabh. 3. 1; 1 Pead. 5. 10
[y] Gal. 5. 10
[z] 1 Tes. 5. 16
[a] Gal. 6. 16
[b] 2 Pead. 1. 12-15
[c] 1 Tes. 1. 6
[d] Isa. 56. 10, 11; Tais. 22. 15
[e] Salm 119. 115; 2 Pead. 2. 18-20
[f] 1 Pead. 5. 3
[g] Gal. 5. 1-3

bheil mi nis, eadhon a' gul, ag ràdh ruibh,
*gur* naimhdean *iad* do chrann-ceusaidh
Chriosd[a]:
19 D'an deireadh a bhi air an sgrios[b],
d'an dia am brù[c]; agus aig am bheil an
glòir 'n an nàire[d], aig am bheil an aire
air nithibh talmhaidh.)
20 Oir tha ar caithe-beatha-ne[1] air
nèamh[f], an t-ionad as am bheil dùil
againn fòs ris an t-Slànuighear[g], an Tigh-
earn' Iosa Criosd;
21 A chruth-atharraicheas ar corp
dìblidh[h], chum gu-n deanar e comh-chos-
mhuil r'a chorp glòrmhor féin, a réir an
oibreachaidh[i] leis am bheil e comasach
air na h-uile nithe a chur fo 'cheannsal
féin[k].

## CAIB. IV.

1 *O chomhairlibh mionaideach,* 4 *chaidh an t-abstol air aghaidh chum earailean coitchionn;* 10 *nochd e cionnus a rinn e gairdeachas air son an tabhartais dha, agus e 'n a luidhe 'am prìosan;* 20 *agus chrìochnaich e le urnuigh agus beannachdaibh.*

UIME sin, mo bhràithre gràdhach agus
air am bheil mo dhéidh, m' aoibh-
neas agus mo chrùn, seasaibh mar so gu
daingean anns an Tighearn', a mhuinntir
*mo* ghràidh.
2 Tha mi a' guidhe air Euodias, agus
tha mi a' guidhe air Sintiche, iad a bhi
dh'aon inntinn 's an Tighearn'.
3 Agus tha mi ag iarraidh ortsa mar
an ceudna, a chompanaich dhìleis, dean
còmhnadh ris na mnathan sin a rinn
saothair maille rium-sa 's an t-soisgeul,
maille ri Clemens, agus a' chuid eile de
m' chomh-oibrichibh, aig am bheil an
ainmean ann an leabhar na beatha.
4 Deanaibh gairdeachas anns an Tigh-
earn' a ghnàth[o]: a rìs tha mi ag ràdh,
Deanaibh gairdeachas.
5 Bitheadh 'ur measarrachd[p] follais-
each do na h-uile dhaoinibh. *Tha* an
Tighearn' am fagus[s].
6 Na bitheadh ro chùram ni sam bith
oirbh[t]: ach anns gach uile ni le urnuigh
agus asluchadh maille ri breith-buidh-
eachais, bitheadh 'ur n-iarrtuis air an
deanamh aithnichte do Dhia.
7 Agus coimheadaidh sìth Dhé[w], a tha
thar gach uile thuigse, 'ur cridhe agus
'ur n-inntinn ann an Iosa Criosd.
8 Fa dheoidh, a bhràithre, ge b'e nithe
'tha fìor[x], ge b'e nithe '*tha* urramach, ge
b'e nithe 'tha ceart[y], ge b'e nithe '*tha*
fìor-ghlan[z], ge b'e nithe '*tha* ion-ghràidh,
ge b'e nithe 'tha ionmholta; ma *tha* deadh-
bheus air bith *ann*, ma *tha* moladh air

B.C. 64.

a Gal. 1. 7; 6. 12
b 2 Cor. 11. 15; 2 Pead. 2. 1
c 1 Tim. 6. 5
d Hos. 4. 7
e Eabh. 13. 20
1 *co-chomunn.*
f Eph. 2. 6, 19
g Eabh. 9. 28
h 1 Cor. 15. 43, &c.; 1 Eoin 3. 2
i Eph. 1. 19
j Eabh. 13. 5
k 1 Cor. 15. 26, 27
l Eoin 15. 5; 2 Cor. 12. 9
m 2 Cor. 11. 8, 9
n 2 Cor. 9. 8-13; Tit. 3. 14
o caib. 3. 1
p 1 Cor. 9. 25
q caib. 2. 25, 26
r Eabh. 13. 16
s Tais. 22. 7, 20
t Mat. 6. 25; 1 Pead. 5. 7
u Salm 84. 11
v Eph. 3. 16
w Isa. 26. 3; Eoin 14. 27
x Eph. 4. 25
y Deut. 16. 20; Isa. 26. 7
z Seum. 3. 17; 1 Eoin 3. 3

bith *ann*, smuainichibh air na nithibh
sin.
9 Na nithe sin araon a dh'fhòghluim,
agus a ghabh sibh, agus a chual' agus a
chunnaic sibh annam-sa, deanaibh: agus
bithidh Dia na sìthe maille ruibh[e].
10 Ach rinn mi gairdeachas gu mòr
anns an Tighearna do bhrìgh gu-n d'ath-
ùraicheadh a nis fa dheireadh 'ur cùram
umam-sa; ni mar an ceudna anns an
robh sibh cùramach, ach cha robh co-
throm agaibh.
11 Cha-n e gu bheil mi a' labhairt a
thaobh uireasbhuidh: oir dh'fhòghluim
mi, ge b'e staid 's am bheil mi, 'bhi
toilichte[j].
12 Is aithne dhomh 'bhi ìosal, agus is
aithne dhomh mar an ceudna pailteas a
mhealtuinn: anns gach àit, agus anns na
h-uile nithibh theagaisgeadh mi, araon a
bhi sàthach agus ocrach, araon pailteas a
shealbhachadh agus uireasbhuidh fhul-
ang.
13 Is urrainn mi na h-uile nithe a
dheanamh tre Chriosd[l] a neartaicheas mi.
14 Gidheadh, is maith a rinn sibh gu-n
do chomh-phàirtich sibh ri m' thrioblaid.
15 Agus a nis bitheadh fhios agaibh-
se, 'Philipianacha, ann an toiseach an
t-soisgeil, an uair a dh'fhàg mi Mace-
donia, nach do roinn eaglais air bith rium-
sa[m], 'thaobh tabhairt agus gabhail ach
sibhse a mhàin.
16 Oir eadhon ann an Tesalonica chuir
sibh aon uair agus a rìs a m' ionnsuidh
leasachadh do m'uireasbhuidh.
17 Cha-n e gu bheil mi ag iarraidh
tabhartais: ach tha mi ag iarraidh tor-
aidh[n] a bhitheas pailt chum 'ur cunntais-
se.
18 Ach tha mi 'sealbhachadh nan uile
nithe, agus tha pailteas agam: lionadh
mi, air dhomh na nithe fhaotainn o
Epaphroditus[q] *a chuireadh* uaibh-se, fàile
deadh-chùbhraidh, ìobairt thaitneach[r],
anns am bheil tlachd aig Dia.
19 Ach leasaichidh mo Dhia-sa 'ur
n-uireasbhuidh uile[u], a réir a shaoibhreis
ann an glòir[v], tre Iosa Criosd.
20 A nis do Dhia agus ar n-Athair-ne
*gu robh* glòir gu saoghal nan saoghal.
Amen.
21 Cuiribh fàilte air gach uile naomh
ann an Iosa Criosd. Tha na bràithrean
a tha maille rium, a' cur fàilte oirbh.
22 Tha na naoimh uile a' cur fàilte
oirbh, gu h-àraidh iadsan a tha de theagh-
lach Cheasair.
23 Gràs ar Tighearn' Iosa Criosd *gu
robh* maille ruibh uile. Amen.

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM NAN

# COLOSIANACH.

## CAIB. I.

1 *An déigh fàilte 'chur air na Colosianaich, thug Pòl buidheachas do Dhia air son an creidimh,* 7 *dhaingnich e teagasg Epaphrais,* 9 *ghuidh e gu-m bitheadh an gràs air a mheudachadh,* 15 *chuir e an céill cò e am fìor Chriosd,* 21 *agus thug e misneach dhoibh gu gabhail ri Criosd.*

POL abstol Iosa Criosd[e] tre thoil Dhé,
agus Timoteus *ar* bràthair,
2 Chum nan naomh[f] agus nam bràthar
dìleas ann an Criosd, a tha ann an Colose:
Gràs *gu robh* dhuibh[h], agus sìth o Dhia
ar n-Athair, agus an Tighearn' Iosa
Criosd.
3 Tha sinn a' toirt buidheachais do
Dhia[i], agus Athair ar Tighearn' Iosa
Criosd, a' sìor-dheanamh urnuigh air 'ur
son-se;
4 O chuala sinn iomradh 'ur creidimh
ann an Iosa Criosd, agus *'ur* gràidh do
na naoimh uile;
5 Air son an dòchais a tha air a thasg-
adh fa 'ur comhair air nèamh[o], air an
cuala sibh iomradh roimh ann am focal
fìrinn an t-soisgeil:
6 A thàinig do 'ur n-ionnsuidh-se, mar
anns an t-saoghal uile[q]; agus a tha 'toirt
toraidh uaith[s], mar *tha e 'deanamh* mar
an ceudna 'n 'ur measg-se, o'n là anns
an cuala sibh *e*, agus 's an d'fhuair sibh
eòlas air gràs Dhé ann am fìrinn[u].
7 A réir fòs mar a dh'fhòghluim sibh o
Epaphras[w] ar comh-sheirbhiseach gràdh-
ach-ne, a tha air 'ur son-se 'n a mhinis-
teir dìleas do Chriosd;
8 A chuir an céill dhuinne mar an
ceudna 'ur gràdh-se anns an Spiorad[y].
9 Air an aobhar so, cha-n 'eil sinne mar
an ceudna a' sgur o'n là a chuala sinn *e*,
a dheanamh urnuigh air 'ur son-se, agus
a ghuidhe gu-m bitheadh sibh air 'ur lìon-
adh le eòlas a thoile[a], 's an uile ghliocas
agus thuigse spioradail[b];
10 Chum gu-n gluaiseadh sibh gu cubh-
aidh do an Tighearna[d] chum gach uile
thoileachaidh[e], a' toirt toraidh uaibh
's an uile dheadh obair, agus a' fàs ann
an eòlas Dhé[g];
11 Air 'ur neartachadh leis an uile
neart[h] a réir a chumhachd ghlòrmhoir-
san, chum an uile fhoighidinn[j] agus fhad-
fhulangais maille ri gairdeachas;
12 A' tabhairt buidheachais do an Ath-
air, a rinn sinn iomchuidh chum bhi 'n
ar luchd-comhpairt a dh'oighreachd nan
naomh 's an t-solus[l]:

B.C. 64.

a 1 Pead. 2. 9
b Mat. 3. 17
c Eph. 1. 7
d Eabh. 1. 3
e Eph. 1. 1
f Salm 16. 3
1 Cor. 1. 2
g Eoin 1. 3
h Ròm. 1. 7
i Eph. 1. 15, 16
j Ròm. 11. 36
k Eoin 1. 1
l Eph. 5. 23
m 1 Cor. 15. 20
n Gnio. 26. 23
o 2 Tim. 4. 8
1 Pead. 1. 4
p Eabh. 1. 5, 6
q rann 23
r caib. 2. 9
Eoin 1. 14, 16
s Eoin 15. 16
t 2 Cor. 5. 18
u Eoin 4. 23
v Eph. 2. 13-17
w Philem. 23
x Eph. 2. 1-3
y Ròm. 15. 30
z Iud. 24
a Ròm. 12. 2
Eph. 5. 10, 17
b 1 Eoin 5. 20
c Eabh. 10. 38
d Phil. 1. 27
e 1 Tes. 4. 1
f Mat. 24. 14
Marc. 16. 15
g 2 Pead. 3. 18
h Isa. 45. 24
Eph. 3. 16
i 2 Cor. 7. 4
Eph. 3. 13
j Seum. 1. 4
k Phil. 3. 10
l Gnio. 20. 32
26. 18

13 A shaor sinn o chumhachd an dorch-
adais[a], agus a dh'atharraich *sinn* chum
rìoghachd Mic a ghràidh-san[b]:
14 Anns am bheil againn saorsa tre
'fhuil[c], *eadhon* maitheanas nam peac-
aidhean:
15 Neach a's e ìomhaigh an Dé neo-
fhaicsinnich[d], ceud-ghin a' chruthachaidh
uile:
16 Oir is ann leis-san a chruthaicheadh
na h-uile nithe[g], a tha air nèamh, agus a
tha air thalamh, faicsinneach agus neo-
fhaicsinneach, ma 's àrd-chaithrichean
*iad*, no tighearnais, no uachdaranachda,
no cumhachdan; is ann leis-san agus air
a shon-san a chruthaicheadh na h-uile
nithe[j]:
17 Agus tha esan roimh na h-uile nith-
ibh[k], agus trìd-san tha na h-uile nithe a'
comh-sheasamh.
18 Agus is e ceann a' chuirp[l], *eadhon*
na h-eaglais: neach a's e an toiseach[m],
an ceud-ghin o na mairbh[n]; chum gu-m
bitheadh aige àrd-cheannas anns na
h-uile[p].
19 Oir b'e deadh thoil *an Athar* gu-n
còmhnuicheadh gach uile iomlanachd
ann-san[r];
20 Agus gu-m bitheadh na h-uile air
an deanamh réidh ris féin trìd-san[t], air
dha sìth a dheanamh tre fhuil a chroinn-
cheusaidh-san[v]; trìd-san, *tha mi ag ràdh*,
ma's nithe *iad* a tha air talamh, no nithe
a tha air nèamh.
21 Agus sibhse a bha uair-éigin 'n 'ur
coimhich[x], agus 'n 'ur naimhdibh ann *'ur*
n-inntinn a thaobh dhroch oibre, nis rinn
e réidh ris féin.
22 Ann an corp 'fheòla féin tre'n bhàs,
chum sibhse a chur naomh', agus neo-
lochdach, agus neo-choireach, 'n a làth-
air[z]:
23 Ma dh'fhanas sibh anns a' chreid-
imh bunaiteach agus daingean[c], gun bhi
air 'ur n-atharrachadh o dhòchas an t-soi-
sgeil, a chuala sibh, *agus* a shearmonaich-
eadh do gach uile chreutair a tha fo
nèamh[f]; air an d' rinneadh mise Pòl a'm'
mhinisteir.
24 Tha mi nis a' deanamh gairdeachais
ann am fhulangais air 'ur son-se[i], agus a'
coimhlionadh a' mheud 's a tha dhéigh-
làimh a dh'àmhgharaibh Chriosd ann
am fheòil[k], air son a chuirp-san, eadhon
na h-eaglais:
25 D'an d' rinneadh mise a'm' mhinis-
teir, a réir stiùbhardachd Dhé a thugadh

dhomh air 'ur son-se, a choimhlionadh
focail Dhé ;
26 *Eadhon* an rùn-dìomhair a bha fol-
aichte o na linnibh[a], agus o na ginealach-
aibh *a chaidh seachad*, ach a nis a tha air
'fhoillseachadh d'a naoimh-san[c]:
27 D'am bu toil le Dia fhoillseachadh
ciod e saoibhreas glòire an rùin-dìomhair
so am measg nan Cinneach ; neach a's e
Criosd annaibh-se[e], dòchas na glòire ;
28 Neach a tha sinne a' searmonachadh, a'
toirt rabhaidh do gach duine, agus a' teag-
asg gach uile dhuine anns an uile ghliocas[g];
chum gu nochd sinn gach uile dhuine 'n a
làthair-san iomlan ann an Iosa Criosd[i]:
29 An ni chum am bheil mise mar
an ceudna a' saothrachadh[j], a' deanamh
spàirn a réir 'oibreachaidh-san, a tha 'g
oibreachadh annam gu cumhachdach.

## CAIB. II.

1 *Dh'earalaich Pòl na Colosianaich a bhi bunait-
each ann an Criosd,* 8 *agus a bhi air am
faicill o bheul-aithris dìomhain,* 18 *o aoradh
do ainglibh,* 20 *agus o dheas-ghnàthan an
lagha, nithe a chrìochnaicheadh ann an Criosd.*

OIR b'àill leam fios a bhi agaibh ciod e
meud mo chòmhraig air 'ur son-se,
agus *air son* na dream a tha ann an
Laodicea[n], agus *air son* a' mheud 's nach
fhaca m'aghaidh anns an fheòil :
2 Ionnus gu-m faigheadh an cridhe
sòlas, air dhoibh 'bhi air an dlùth-cheang-
al r'a chéile ann an gràdh[q], agus chum
uile shaoibhreis an làn dearbh-bheachd
tuigse[s], chum eòlais rùin-dìomhair Dhé[t],
eadhon an Athar, agus Chriosd ;
3 Anns am bheil uile ionmhasan a'
ghliocais agus an eòlais folaichte[v].
4 Agus so tha mi ag ràdh, air eagal gu
mealladh neach air bith sibh[x] le briath-
raibh tàirngeach.
5 Oir ged tha mi uaibh 's an fheòil,
gidheadh tha mi maille ruibh 's an spior-
ad, a' deanamh gairdeachais, agus a'
faicinn 'ur n-orduigh, agus seasmhachd
'ur creidimh ann an Criosd.
6 Uime sin mar a ghabh sibh do 'ur
n-ionnsuidh an Tighearn' Iosa Criosd,
gluaisibh ann[a]:
7 Air dhuibh 'bhi air 'ur freumhach-
adh agus air 'ur togail suas annsan[c], agus
air 'ur daingneachadh 's a' chreidimh, a
réir mar a theagaisgeadh sibh, a' meud-
achadh ann le breith-buidheachais.
8 Thugaibh an aire nach dean neach
air bith fòirneart oirbh[1] tre fheallsanachd
agus mealltaireachd dhìomhain[d], a réir
beul-aithris dhaoine, a réir ceud-thois-
eacha[e] an t-saoghail, agus cha-n ann a
réir Chriosd :
9 Oir annsan tha uile iomlanachd[2] na
Diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu cor-
porra[f].
10 Agus tha sibhse coimhlionta ann-
san[h], neach a's e ceann gach uile uachd-
aranachd agus chumhachd[i];

B.C. 64.

[a] Eph. 3. 9
[b] Ier. 4. 4
Phil. 3. 3
[c] 2 Tim. 1. 10
[d] Ròm. 6. 4, 5
[e] Ròm. 8. 10
[f] Eph. 1. 19
[g] Gnio. 20. 20, 27, 31
[h] Eph. 2. 1, 5, 11
[i] 2 Cor. 11. 2
[j] 1 Cor. 15. 10
[k] Eph. 2. 15, 16
[l] Salm 68. 18
Isa. 53. 12
Eoin 12. 31
[m] Ròm. 14. 10, 13
[n] Tais. 3. 14, &c.
[o] Eabh. 8. 5
[p] Tais. 3. 11
[q] caib. 3. 14
[r] Deut. 29. 29
Iob 38. 2
[s] Isa. 32. 17
Eabh. 1. 17-19
[t] 1 Eoin 5. 7
[u] Eph. 4. 15, 16
[v] Eph. 1. 8
[w] 1 Cor. 12. 12-27
[x] Marc. 13. 22
[y] caib. 3. 3
Ròm. 6. 2-11
[z] Gal. 4. 9, 10
5. 1-4
[a] 1 Eoin 2. 6
[b] Isa. 29. 13
Mat. 15. 1-14
[c] Eph. 2. 20-22
1 Pead. 2. 4-6
1 *cobhartach dhibh.*
[d] 1 Cor. 3. 18, 19
Eabh. 13. 9
[e] Marc. 7. 8
Gal. 4. 3, 9
2 *lànachd.*
[f] caib. 1. 19
Eoin 10. 30
[g] caib. 2. 12
[h] 1 Cor. 1. 30
[i] 1 Pead. 3. 22
[j] Ròm. 8. 34

11 Anns am bheil sibh mar an ceudna
air 'ur timchioll-ghearradh leis an tim-
chioll - ghearradh nach d' rinneadh le
làmhan[b], ann an cur dhibh cuirp pheac-
aidhean na feòla, le timchioll-ghearradh
Chriosd ;
12 Air dhuibh a bhi adhlaicte maille
ris ann am baisteadh[d], anns am bheil sibh
mar an ceudna air 'ur togail suas maille
ris tre chreidimh oibreachaidh Dhé[f] a
thog suas esan o na mairbh.
13 Agus sibhse a bha marbh 'n 'ur n-eu-
ceartaibh[h] agus *ann an* neo-thimchioll-
ghearradh 'ur feòla, bheothaich e maille
ris, a' maitheadh dhuibh nan uile euceart ;
14 A' dubhadh a mach làmh-sgrìobh-
aidh[k] nan orduighean do ar taobh-ne, a
bha 'n ar n-aghaidh, agus thug e as an
t-slighe i, air dha a sparradh ri a chrann-
ceusaidh-san :
15 Air dha uachdaranachdan agus
cumhachdan a chreachadh[l], rinn e ball-
sampuill diubh gu follaiseach, a' dean-
amh buaidh-chaithreim os an ceann tre'*n
chrann* ud féin.
16 Uime sin na tugadh aon neach breth
oirbh air son bìdh[m], no dibhe, no 'thaobh
là féille, no gealaich nuaidh, no shàbaid-
ean :
17 A tha 'n an sgàile air na nithibh a
tha ri teachd[o]; ach *is* le Criosd an corp.
18 Na mealladh aon neach 'ur duais
uaibh[p] le irioslachd thoileil, agus aoradh
do ainglibh, a' fòirneadh a steach *gu
dàna* chum nan nithe nach fac e[r], gu
dìomhain air a shéideadh suas le 'inntinn
fheòlmhoir féin ;
19 Agus gun an Ceann a chumail[u], o'm
bheil an corp uile[w], air dha 'bhi air a
bheathachadh tre altaibh agus bhann-
aibh, agus air a dhlùth-cheangal r'a
chéile, a' fàs le fàs Dhé.
20 Uime sin ma fhuair sibh bàs maille ri
Criosd[y] o cheud-thoiseachaibh an t-saogh-
ail, c'ar son, mar dhaoine a tha beò 's an
t-saoghal, a tha sibh fo orduighibh[z],
21 (Na bean ri, na blais, na làimhsich ;
22 Nithe a théid uile a neo-ni le'n
gnàthachadh,) a réir àitheantan agus
teagasgan dhaoine[b]?
23 Nithe gun amharus aig am bheil
samhladh gliocais ann an aoradh féin-
thoile agus irioslachd, agus mi-chaomh-
nadh a' chuirp, cha-n ann 'an urram sam
bith chum sàsuchaidh na feòla.

## CAIB. III.

1 *Nochd Pòl do na Colosianaich c'àit an còir
dhuinn Criosd iarraidh.* 5 *Chomhairlich e
dhoibh an ana-miannu feòlmhor a chlaoidh.*
10 *an seann duine 'chur dhiubh agus Criosd
a chur umpa ;* 12 *dh'earalaich e iad chum
seirce, 'us irioslachd, agus iomadh dleasdanas
eile.*

UIME sin ma dh'éirich sibh maille ri
Criosd[g], iarraibh na nithe a tha
shuas, far am bheil Criosd 'n a shuidhe
aig deas làimh Dhé[j].

2 Suidhichibh 'ur n-aigne air na nithibh a tha shuas, agus cha-n ann air na nithibh a tha air an talamh[b].

3 Oir tha sibh marbh[c], agus tha 'ur beatha folaichte maille ri Criosd ann an Dia[e].

4 'N uair a dh'fhoillsichear Criosd[g], neach a's e ar beatha-ne[h], an sin bithidh sibhse mar an ceudna air 'ur foillseachadh maille ris ann an glòir[i].

5 Uime sin claoidhibh 'ur buill a tha air an talamh[k], strìopachas, neòghloine, fonn-collaidh, ana-miannan, agus sannt, ni a's ìodhol-aoradh ;

6 Nithe air son am bheil fearg Dhé a' teachd air cloinn na h-eas-ùmhlachd,

7 Anns an robh sibhse mar an ceudna a' gluasad uair-éigin, an uair a bha sibh a' caitheadh 'ur beatha annta[l].

8 Ach a nis cuiribh uaibh na nithe so uile[n]; fearg, corruich, mì-run, toibheum, cainnt shalach as 'ur beul.

9 Na deanaibh breug d'a chéile, do bhrìgh gu-n do chuir sibh dhibh an seann duine maille r'a ghniomharaibh,

10 Agus gu-n do chuir sibh umaibh an *duine* nuadh, a tha air 'ath-nuadhachadh ann an eòlas[p], a réir ìomhaigh an ti a chruthaich e :

11 Far nach 'eil Greugach no Iudhach[q], timchioll-ghearradh, no neo-thimchioll-ghearradh, *duine* borb, Sitianach, daor *no* saor : ach *is* e Criosd na h-uile[r], agus anns na h-uile.

12 Uime sin cuiribh-se umaibh, (mar dhaoine taghta Dhé, naomh' agus ionmhuinn,) innigh[1] thròcairean[2], caomhalachd, irioslachd inntinn, macantas, fad-fhulangas ;

13 A' giùlan le 'chéile[u], agus a' maithcadh d'a chéile[w], ma tha cùis ghearain aig neach an aghaidh neach : mar a thug Criosd maitheanas dhuibhse, mar sin deanaibh-se mar an ceudna.

14 Agus thar na nithibh so uile, *cuiribh umaibh* gràdh[y], ni a's e coimhcheangal na foirfeachd.

15 Agus bitheadh sìth Dhé[z] a' riaghladh ann 'ur cridhe, chum am bheil sibh mar an ceudna air 'ur gairm ann an aon chorp ; agus bithibh taingeil.

16 Gabhadh focal Chriosd còmhnuidh annaibh gu saoibhir[b] anns an uile ghliocas, a' teagasg agus a' comhairleachadh a chéile le salmaibh[d], agus laoidhibh, agus dànaibh spioradail, a' deanamh ciùil do an Tighearna le gràs ann 'ur cridhe.

17 Agus gach ni air bith a ni sibh ann am focal no ann an gniomh, deanaibh *iad* uile ann an ainm an Tighearn' Iosa[f], a' toirt buidheachais do Dhia, eadhon an t-Athair trìd-san.

18 A mhnathan, bithibh ùmhal do 'ur fearaibh féin[h], mar is cubhaidh, anns an Tighearna.

19 Fheara-pòsda, gràdhaichibh '*ur* mnathan[a], agus na bithibh searbh 'n an aghaidh.

20 A chlann, bithibh ùmhal do 'ur pàrantaibh anns na h-uile nithibh[d]: oir tha so taitneach do an Tighearn'.

21 Aithriche, na brosnuichibh 'ur clann[f] *chum feirge*, air eagal gu-n caill iad am misneach.

22 A sheirbhiseacha, bithibh ùmhal do 'ur maighstiribh a réir na feòla[j], anns na h-uile nithibh ; cha-n ann le seirbhis-sùl, mar dhream a tha 'toileachadh dhaoine, ach ann an treibhdhireas cridhe, ann an eagal Dhé :

23 Agus ge b'e air bith ni a ni sibh, deanaibh o 'ur cridhe e, mar do an Tighearn', agus cha-n ann do dhaoinibh ;

24 Air dhuibh fios a bhi agaibh, gu-m faigh sibh o an Tighearna duais na h-oighreachd[m]: oir is ann do an Tighearna Criosd a tha sibh a' deanamh seirbhis.

25 Ach an ti a ni eucoir, gheibh e toilltcanas na h-eucorach a rinn e : agus cha-n 'eil leth-bhreth ann[o].

## CAIB. IV.

1 *Chuir Pòl impidh air na Colosianaich a bhi dùrachdach ann an urnuigh,* 5 *agus gluasad gu glic thaobh na muinntir sin nach 'eil fathast air teachd chum fìor eòlais Chriosd.* 10 *Chuir e fàilte orra, agus ghuidh e gach uile ghnè shoirbheachaidh doibh.*

A MHAIGHSTIREAN[s], thugaibh do '*ur* seirbhisich an ni sin a tha ceart agus cothromach, air dhuibh fios a bhi agaibh, gu bheil agaibh féin maighstir mar an ceudna air nèamh.

2 Buanaichibh ann an urnuigh[t], a' deanamh faire innte le breith-buidheachais[v];

3 Ag urnuigh mar an ceudna air ar sonne, chum gu fosgladh Dia dhuinn dorus na h-ùr-labhraidh[x], a chur an céill rùin-dìomhair Chriosd, air son am bheil mise ann an cuibhreachaibh :

4 Chum gu foillsich mi e, mar is còir dhomh labhairt.

5 Gluaisibh ann an gliocas a thaobh na dream sin a tha an leth muigh[a], ag ath-cheannach na h-aimsir.

6 Bitheadh 'ur còmhradh a ghnàth ann an gràs, air a dheanamh blasda le salann[c], chum gu-m bi fhios agaibh cionnus is còir dhuibh gach neach a fhreagairt.

7 Foillsichidh Tichicus[e], bràthair gràdhach, agus ministeir dìleas, agus comh-sheirbhiseach 's an Tighearna, gach ni dhuibh mu m' thimchioll-sa :

8 Neach a chuir mi do 'ur n-ionnsuidh chum na crìche so féin, gu-m bitheadh fios 'ur staid-se aige, agus gu-n tugadh e comhfhurtachd do 'ur cridheachaibh ;

9 Maille ri Onesimus[g], bràthair dìleas agus gràdhach, a tha dhibh féin. Ni iad aithnichte dhuibh na h-uile nithe *a tha* an so.

10 Tha Aristarchus[i] mo chomh-phrios-

B.C. 64.

a Eph. 5. 25-33
b 1 Eoin 2. 15
c Ròm. 6. 2
d Eph. 6. 1, &c.
e 1 Pead. 1. 3-5
f Eph. 6. 4
g 1 Eoin 3. 2
h Eoin 11. 25; 14. 6
i 1 Tes. 4. 17
j 1 Pead. 2. 18
k Ròm. 8. 13; Gal. 5. 24; Eph. 5. 3-6
l Tit. 3. 3
m Eph. 6. 8
n Eph. 4. 22-31
o Gnio. 10. 34
p Ròm. 12. 2
q Ròm. 10. 12
r Eph. 1. 23
s Eph. 6. 9, &c.
1 no, *cridhe.*
2 *truais.*
t Luc. 18. 1
u Marc. 11. 25; Eph. 4. 2, 32
v Marc. 13. 33
w Mat. 6. 14, 15
x 2 Tes. 3. 1
y 1 Cor. xiii.; 1 Pead. 4. 8
z Phil. 4. 7
a Eph. 5. 15, 16
b Salm 119. 11
c Marc. 9. 50
d Eph. 5. 19
e Eph. 6. 21, 22
f 1 Cor. 10. 31
g Philem. 10
h Eph. 5. 22, &c.; Tit. 2. 4, 5; 1 Pead. 3. 1, &c.
i Gnio. 27. 2

anach a' cur fàilte oirbh, agus Marcus[a],
mac peathar do Bharnabas, (mu 'n d'
fhuair sibh àitheanta ; ma thig e do 'ur
n-ionnsuidh, gabhaibh ris ;)
11 Agus Iosa, ris an abrar Iustus,
muinntir a tha de'n timchioll-ghearradh.
'*S* iad sin a mhàin *mo* chomh-oibrichean
chum rioghachd Dhé, a bha 'n an comh-
fhurtachd domh.
12 Tha Epaphras, a tha dhibh féin,
seirbhiseach Chriosd, a' cur fàilte oirbh,
a ghnàth a' deanamh spàirn dhùrachd-
aich[e] air 'ur son ann an urnuighibh, chum
gu-n seas sibh foirfe agus coimhlionta
ann an uile thoil Dhé.
13 Oir tha mi 'deanamh fianuis dha,
gu bheil aige mòr theas-ghràdh dhuibh-
se, agus dhoibh-san a tha ann an Lao-
dicea, agus do'n mhuinntir a tha ann an
Hierapolis.
14 Tha Lucas[b] an léigh gràdhach, agus
Demas a' cur fàilte oirbh.
15 Cuiribh fàilte air na bràithribh a
tha ann an Laodicea, agus air Nimphas,
agus air an eaglais *a tha* 'n a thigh[c].
16 Agus an uair a leughar an litir so
'n 'ur measg-se[d], thugaibh fainear gu-n
leughar i ann an eaglais nan Laodicean-
ach mar an ceudna ; agus gu-n leugh
sibhse cuideachd *an litir* o Laodicea.
17 Agus abraibh ri Archipus[f], Thoir
an aire do'n mhinistreileachd a fhuair thu
's an Tighearna[g], gu-n coimhlion thu i.
18 Fàilte uam-sa Pòl[h] le m' làimh féin.
Cuimhnichibh mo chuibhrichean[i]. Gràs
*gu robh* maille ruibh. Amen.

B.C. 64.

[a] Gnio.15.37, 2 Tim.4. 11
[b] 2 Tim. 4. 10, 11
[c] Ròm. 16. 5, 1 Cor.16.19
[d] 1 Tes. 5. 27
[e] Seum.5. 16
[f] Philem. 2
[g] 1 Tim.4. 14
[h] 2 Tes. 3. 17
[i] Eabh.13.3, 25

# CEUD LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM NAN

# TESALONIANACH.

## CAIB. I.

*1 Thug Pòl fios do na Tesalonianaich co chuimhneachail as a bha e orra anns gach àm, ann am breith-buidheachais agus urnuigh air an son ; 5 agus mar an ceudna co dhearbhta 's a bha e air fìrinn, agus treibhdhireas an creidimh, agus an iompachaidh gu Dia.*

POL, agus Siluanus[c], agus Timoteus[d]
chum eaglais nan Tesalonianach[e],
*a tha* ann an Dia an t-Athair, agus *anns*
an Tighearn' Iosa Criosd : Gràs dhuibh[f],
agus sìth o Dhia ar n-Athair, agus o an
Tighearn' Iosa Criosd.
2 Tha sinn a' toirt buidheachais do
Dhia a ghnàth air 'ur son-se uile, a' toirt
iomraidh oirbh ann ar n-urnuighibh ;
3 A' cuimhneachadh gun sgur obair 'ur
creidimh[i], agus saothair *'ur* gràidh[j], agus
foighidinn[k] 'ur dòchais 'n ar Tighearn'
Iosa Criosd, ann am fianuis Dhé, agus
ar n-Athar ;
4 Air dhuinn fios a bhi againn, a bhràith-
re gràdhaichte le Dia, air 'ur taghadh-
se[m].
5 Oir cha d'thàinig ar soisgeul-ne do
'ur n-ionnsuidh-se ann am focal a mhàin[n],
ach mar an ceudna ann an cumhachd[o],
agus anns an Spiorad Naomh[p], agus ann
am mòr làn-dearbhachd[q]; mar is aithne
dhuibh ciod a' ghnè dhaoine 'bha annainn
'n 'ur measg air 'ur son-se.
6 Agus rinneadh sibh 'n 'ur luchd-lean-
mhuinn oirnne[s], agus air an Tighearna,
'n uair a ghabh sibh ris an fhocal ann am
mòr-àmhghar, le aoibhneas an Spioraid
Naoimh[v]:
7 Ionnus gu robh sibh 'n 'ur n-eisem-
pleiribh dhoibh-san uile a tha 'creidsinn
ann am Macedonia, agus ann an Achaia.
8 Oir uaibhse chaidh fuaim focail an
Tighearna mach[a], cha-n ann a mhàin ann
am Macedonia agus ann an Achaia, ach
mar an ceudna anns gach àite[b], tha 'ur
creidimh ann an Dia air a sgaoileadh a
mach, ionnus nach 'eil feum air sinne a
labhairt ni air bith.
9 Oir tha iad féin a' foillseachadh mu
ar timchioll-ne, ciod a' ghnè dol a steach
a bha againn do 'ur n-ionnsuidh-se, agus
cionnus a phill sibh chum Dhé o iodhol-
aibh[g], a dheanamh seirbhis do an Dia
bheò agus fhior,
10 Agus gu feitheamh r'a Mhac o
nèamh[h], a thog e suas o na mairbh, *eadhon*
Iosa a shaor sinne o'n fheirg a tha ri
teachd[l].

## CAIB. II.

*1 Chuir Pòl an céill cionnus a chaidh an soisgeul a shearmonachadh do na Tesalonianaich, agus ciod an dòigh air an do ghabh iad ris. 18 Thug e reuson seachad c'ar son a bha e co fhada uatha, agus mar an ceudna c'ar son a tha uis a thogradh co mòr r'am faicinn.*

OIR is aithne dhuibh féin, a bhràithre,
ar dol-ne a steach do 'ur n-ionnsuidh,
nach robh e ann an dìomhain :
2 Ach fòs air dhuinn fulang roimhe,
agus an déigh ar maslachaidh ann am
Philipi[r], mar is aithne dhuibh, bha dàn-
achd againn ann ar Dia[t] soisgeul Dhé a
labhairt ruibhse ann am mòr-ghleachd[u].
3 Oir cha *robh* ar n-earail o mheall-
taireachd[w], no o neòghloine, no ann an
ceilg :

B.C. 54.

[a] Ròm.10.18
[b] 2 Tes. 1. 4
[c] Gnio.17. 4, 14; 1 Pead. 5. 12
[d] Gnio. 16. 1, 2
[e] Gnio.17. 1, &c.
[f] Eph. 1. 2
[g] 1 Cor. 12. 2; Gal. 4. 8
[h] Phil. 3. 20
[i] Eoin 6. 29; 2 Tes. 1. 11
[j] Eabh. 6. 10
[k] Ròm. 8. 25
[l] Mat. 3. 7; Ròm. 5. 9
[m] 2 Tes. 2. 13
[n] Isa. 55. 1
[o] 1 Cor. 2. 4
[p] 2 Cor. 6. 6
[q] Eabh. 2. 3
[r] Gnio. 16. 12, &c.
[s] 2 Cor. 8. 5
[t] Gnio. 17. 2, 3
[u] Ind. 3
[v] Gnio.13.52
[w] 2 Pead. 1. 16

4 Ach mar a mheasadh sinn le Dia iomchuidh gu-m bitheadh an soisgeul air earbsadh ruinn[a], is amhuil sin a labhramaid, cha-n ann mar dhream a tha 'toileachadh dhaoine, ach Dhé, a tha 'dearbhadh ar cridheachan.

5 Oir cha do ghnàthaich sinn uair air bith briathra miodalach[b], mar is aithne dhuibh, no leithsgeul sannt; *'s e* Dia *ar* fianuis:

6 Ni mò dh'iarr sinn urram o dhaoinibh[e], no uaibhse, no o *dhaoinibh* eile, ged fheudamaid ar trom a leagail *oirbh*[f], mar abstola Chriosd.

7 Ach bha sinn caomh 'n 'ur measg, amhuil a dh'altrumas banaltrum a clann féin:

8 Mar sin, air bhi dhuinne ro dhéidheil oirbhse, bu toileach leinn cha-n e mhàin soisgeul Dhé a phàirteachadh ruibh[g], ach mar an ceudna ar n-anama[1] féin, do bhrìgh gu robh sibh ro ionmhuinn leinn.

9 Oir is cuimhne leibh, a bhràithrean, ar saothair[h], agus ar sgìos: oir air dhuinn a bhi ri obair a dh'oidhche agus a là, chum nach cuireamaid trom air neach sam bith agaibh, shearmonaich sinn duibh soisgeul Dhé.

10 *Is* fianuisean sibhse, agus Dia, cia naomh, agus cia cothromach, agus neolochdach a ghiùlain sinn sinn féin 'n 'ur measg-se a tha 'creidsinn:

11 Mar is aithne dhuibh cionnus a dh'earailich sinn, agus a thug sinn comhfhurtachd, agus a chuir sinn impidh air gach aon agaibh fa leth, (mar *a ni* athair r'a chloinn,)

12 Gu-n gluaiseadh sibh gu cubhaidh do Dhia[l], a ghairm sibh chum a rìoghachd agus a ghlòire féin[m].

13 Uime sin tha sinne mar an ceudna a' toirt buidheachais do Dhia gun sgur, do bhrìgh 'n uair a ghabh sibh ri focal Dhé a chuala sibh uainne, gu-n do ghabh sibh *ris* cha-n ann *mar* fhocal dhaoine[p], ach, (mar is e gu fìrinneach,) focal Dhé, a tha 'g oibreachadh gu h-éifeachdach annaibh-se a tha 'creidsinn[q].

14 Oir rinneadh sibhse, a bhràithre, 'n 'ur luchd-leanmhuinn air eaglaisibh Dhé, ann an Iudea, a tha ann an Iosa Criosd: oir dh'fhuiling sibh na nithe ceudna o 'ur luchd-dùthcha féin, mar *a dh'fhuiling* iadsan o na h-Iudhaich:

15 A chuir araon an Tighearn' Iosa, agus am fàidhean féin gu bàs[t], agus a rinn geur-leanmhuinn oirnne; agus nach 'eil a' toileachadh Dhé, agus a tha'n aghaidh nan uile dhaoine:

16 A tha 'bacadh dhuinne labhairt ris na Cinnich[v], chum gu-m bitheadh iad air an tèarnadh, chum sìor-lìonaidh suas am peacaidhean[w]: oir thàinig an fhearg orra mu [2]dheireadh[x].

17 Ach air dhuinne, a bhràithre, 'bhi air ar dealachadh uaibhse ré tamuill bhig ann am pearsa, ach cha-n ann 'an cridhe,

B.C. 54.

[a] 1 Tim. 1. 1, 12
[b] 2 Cor. 2. 17
[c] 2 Cor. 1. 14
Phil. 4. 1
[d] Tais. 1. 7
[e] Eoin 5. 41, 44
Gal. 1. 10
[f] 2 Cor. 12. 13-15
[g] Ròm. 1. 11
[1] *beatha.*
[h] Gnio. 20. 34, 35
2 Tes. 3. 7, 8
[i] Gnio. 17. 15
[j] Eph. 3. 13
[k] Eoin 16. 2
1 Cor. 4. 9
2 Tim. 3. 12
1 Pead. 2. 21
[l] Eph. 4. 1
[m] 1 Cor. 1. 9
[n] rann 1
[o] 2 Cor. 11. 2, 3
[p] Mat. 10. 40
2 Pead. 3. 2
[q] Seum. 1. 18
1 Pead. 1. 23
[r] Phil. 1. 8
[s] 2 Cor. 7. 6, 7
[t] Gnio. 7. 52
[u] Eph. 6. 13, 14
Phil. 4. 1
[v] Gnio. 17. 5, 13
18. 12
[w] Gen. 15. 16
Mat. 23. 32
[2] *gus a' chuid a's faide.*
[x] Tais. 22. 11
[y] 2 Cor. 13. 9, 11
Col. 4. 12

is ro mhòid a rinn sinn dìchioll air 'ur n-aghaidh fhaicinn le mòr-thogradh.

18 Uime sin bu mhiann leinn teachd do 'ur n-ionnsuidh, (eadhon leam-sa Pòl,) uair no dhà: ach bhac Satan sinn.

19 Oir ciod e ar dòchas-ne, no ar n-aoibhneas, no ar crùn uaille? nach sibhse féin e[c] ann am fianuis ar Tighearn' Iosa Criosd aig a theachd[d]?

20 Oir is sibhse ar glòir-ne agus ar n-aoibhneas.

## CAIB. III.

1 *Dhearbh Pòl a mhòr-ghràdh do na Tesalonianaich, le Timoteus a chur d'an ionnsuidh chum an neartachadh agus comhfhurtachd a thoirt doibh, agus le a ghairdeachas 'n an deadh ghiùlan,* 10 *agus le urnuigh a dheanamh air an son.*

AIR an aobhar sin, an uair nach b'urrainn sinn cumail oirnn féin na b'fhaide, bu taitneach leinn a bhi air ar fàgail 'n ar n-aonar ann am *baile na h-*Aithne:

2 Agus chuir sinn Timoteus[i] ar bràthair agus ministeir Dhé, agus ar comh-oibriche ann an soisgeul Chriosd, chum sibhse a dhaingneachadh, agus comhfhurtachd a thoirt duibh mu thimchioll 'ur creidimh;

3 Chum nach gluaisteadh neach air bith agaibh leis na triobhlaidibh so[j]; oir tha fhios agaibh féin gu-n d'orduicheadh sinn a dh'ionnsuidh so[k].

4 Oir gu deimhin, an uair a bha sinn maille ruibh, dh'innis sinn duibh roimhlàimh, gu robh sinn gu àmhghar fhulang; eadhon mar a thachair, agus is aithne dhuibh.

5 Air an aobhar so, 'n uair nach robh mise comasach air cumail orm féin na b'fhaide[n], chuir mi a dh'fhaghail fios mu 'ur creidimh, air eagal air chor sam bith gu-n do bhuair am buaireadair sibh[o], agus gu-m bitheadh ar saothair-ne diomhain.

6 Ach a nis an uair a thàinig Timoteus uaibhse do ar n-ionnsuidh-ne, agus a thug e deadh sgeul duinn mu 'ur creidimh agus 'ur gràdh, agus gu bheil cuimhne mhaith agaibh oirnne a ghnàth, a' miannachadh gu mòr sinne fhaicinn[r], amhuil a tha sinne mar an ceudna sibhse fhaicinn:

7 Uime sin, a bhràithre, fhuair sinn comhfhurtachd do 'ur taobh[s] ann ar n-uile àmhghar agus theinn, tre 'ur creidimh-se:

8 Oir tha sinne beò a nis, ma sheasas sibhse gu bunaiteach 's an Tighearn'[u].

9 Oir ciod am buidheachas a dh'fheudas sinn ìocadh do Dhia as 'ur leth-se, air son an aoibhneis sin uile leis am bheil sinn ri gairdeachas do 'ur taobh 'am fianuis ar Dé,

10 A dh'oidhche agus a là a' guidhe gu ro dhùrachdach gu faiceamaid 'ur n-aghaidh-se, agus gu-n leasaicheamaid uireasbhuidh 'ur creidimh[y]?

11 A nis gu-n deanadh Dia féin, eadhon ar n-Athair, agus ar Tighearn' Iosa Criosd ar slighe a threòrachadh do 'ur n-ionnsuidh.

12 Agus gu-n tugadh an Tighearn' oirbh fàs, agus a bhi ro phailt ann an gràdh d'a chéile[b], agus do na h-uile dhaoinibh, mar tha sinne dhuibhse;

13 Chum gu-n daingnich e 'ur cridheacha neo-choireach[d] ann an naomhachd 'am fianuis Dhé, eadhon ar n-Athar-ne, aig teachd ar Tighearn' Iosa Criosd[e] maille r'a naoimh uile.

## CAIB. IV.

1 *Chuir Pòl impidh air na Tesalonianaich dol air an aghaidh anns gach uile ghnè dhiadhachd,* 6 *am beatha a chaitheadh gu naomh agus gu cothromach,* 9 *a chéile a ghràdhachadh,* 11 *agus an gnothuichean féin a leantuinn gu sàmhach.*

OS bàrr ma ta, a bhràithre, cuireamaid a dh'impidh agus a dh'athchuinge oirbh tre an Tighearn' Iosa, mar a fhuair sibh uainne cionnus is còir dhuibh imeachd, agus Dia a thoileachadh[k], gu meudaicheadh sibh mar sin na's mò agus na's mò[l].

2 Oir tha fhios agaibh ciod iad na h-àitheantan a thug sinn dhuibh tre an Tighearn' Iosa.

3 Oir is i so toil Dhé, *eadhon* 'ur naomhachadh-se, sibh a sheachnadh strìopachais[n]:

4 Gu-m b'aithne do gach aon agaibh a shoitheach féin a shealbhachadh ann an naomhachd, agus ann an urram;

5 Cha-n ann ann am fonn ana-miannach, mar *a ni* na Cinnich[o] aig nach 'eil eòlas air Dia:

6 Gun neach air bith a dheanamh eucoir no mealltaireachd 's a' chùis air a bhràthair; do bhrìgh gur e an Tighearn' a ni dìoghaltas air an uile leithidibh sin[q], a réir mar a dh'innis sinn mar an ceudna duibh roimhe, agus a rinn sinn fianuis.

7 Oir cha do ghairm Dia sinn gu neòghloine, ach gu naomhachd[s].

8 Uime sin an neach a ni tàir, cha-n ann air duine tha e 'deanamh tàir, ach air Dia, a thug dhuinn a Spiorad Naomh féin.

9 Ach a thaobh gràidh bhràthaireil, cha-n 'eil feum agaibh mise a sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh: oir tha sibh féin air 'ur teagasg o Dhia gràdh a thoirt d'a chéile[y].

10 Agus gu deimhin tha sibh a' deanamh so 'thaobh nam bràthar uile, a tha ann am Macedonia gu h-iomlan: ach guidheamaid oirbh, a bhràithre, sibh a mheudachadh na's mò agus na's mò;

11 Agus gu-n dean sibh 'ur dìchioll a bhi ciùin, agus 'ur gnothuichean féin a dheanamh[b], agus a' saothrachadh le 'ur làmhan féin, (amhuil a dh'àithn sinne dhuibh;)

B.C. 54.

[a] Ròm. 13. 13
[b] 1 Eoin 4. 7-12
[c] Eoin 11. 11
[d] 2 Tes. 2. 17
1 Eoin 3. 20, 21
[e] Sech. 14. 5
Iud. 14
[f] 1 Cor. 15. 20, &c.
[g] Mat. 24. 30, 31
Gnio. 1. 11
2 Tes. 1. 11
[h] Iud. 9
[i] Seph. 1. 14-16
Sech. 9. 14
1 Cor. 15. 52
[j] Tais. 11. 12
[k] Col. 1. 10
[l] 1 Cor. 15. 58
[m] Eoin 14. 3
[n] 1 Cor. 6. 15, 18
[o] Eph. 4. 17, 18
[p] Luc. 12. 30, 40
2 Pead. 3. 10
Tais. 16. 15
[q] 2 Tes. 1. 8
[r] Ier. 13. 21
[s] Lebh. 11. 44
Eabh. 12. 14
1 Pead. 1. 14-16
[t] Eph. 5. 8
1 Eoin 2. 8
[u] Luc. 16. 8
[v] Ròm. 13. 11-14
[w] Mat. 24. 42
[x] 1 Pead. 5. 8
[y] Eoin 15. 12, 17
[z] Gnio. 2. 15
[a] Eph. 6. 14, 16, 17
[b] 1 Pead. 4. 15
[c] 2 Tes. 2. 13, 14

12 Chum gu-n gluais sibh gu cubhaidh 'thaobh na muinntir sin a tha 'n leth muigh[a], agus nach bi uireasbhuidh ni sam bith oirbh.

13 Ach cha b'àill leam, a bhràithre, sibh a bhi aineolach 'thaobh na muinntir sin a tha 'n an codal[c], chum nach dean sibh bròn, eadhon mar dhaoine eile aig nach 'eil dòchas.

14 Oir ma chreideas sinn gu-n d'fhuair Iosa bàs, agus gu-n d'éirich e rìs, amhuil sin mar an ceudna an dream a choidil ann an Iosa, bheir Dia maille ris[f].

15 Oir so tha sinn ag ràdh ruibh ann am focal an Tighearna, nach bi againne a tha beò agus a dh'fhàgar gu teachd an Tighearna, toiseach orra-san a tha 'n an codal.

16 Oir thig an Tighearna féin a nuas o nèamh[g] le àrd-iolaich, le guth an àrd-aingil[h], agus le trompaid Dhé[i]: agus éiridh na mairbh ann an Criosd air tùs:

17 An déigh sin, sinne a bhitheas beò agus a dh'fhàgar, togar suas sinn maille riu-san anns na neulaibh[j], 'an còdhail an Tighearna 's an athar: agus mar sin bithidh sinn gu sìorruidh maille ris an Tighearn'[m].

18 Uime sin thugaibh comhfhurtachd d'a chéile leis na briathraibh so.

## CAIB. V.

1 *Chaidh an t-abstol air aghaidh ann an labhairt mu theachd Chriosd gu breitheanas,* 16 *thug e iomadh comhairle, seachad,* 23 *agus chomhdhùin e an litir.*

ACH mu thimchioll nan aimsirean agus nan àm cha-n 'eil feum agaibh-se, a bhràithre, mise a sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh.

2 Oir tha sàr fhios agaibh féin gu-n tig là an Tighearna mar ghaduiche 's an oidhche[p].

3 Oir an uair a their iad, Sìth agus tèaruinteachd, an sin thig sgrios obann orra, mar shaothair air mnaoi thorraich[r]; agus cha téid iad as.

4 Ach cha-n 'eil sibhse, a bhràithre, 's an dorchadas, ionnus gu-m beireadh an là sin oirbh mar ghaduiche[t].

5 Is sibhse uile clann an t-soluis[u], agus clann an là: cha-n ann de'n oidhche, no de'n dorchadas sinn.

6 Uime sin na coidleamaid mar dhaoine eile[v]; ach deanamaid faire[w] agus bitheamaid stuama[x].

7 Oir an dream a choidleas, is anns an oidhche a choidleas iad: agus an dream a tha air mhisg, is anns an oidhche 'tha iad air mhisg[z].

8 Ach bitheamaid-ne a tha de'n là stuama, a' cur oirnn uchd-éideadh a' chreidimh agus a' ghràidh[a], agus mar chlogaid, dòchas na slàinte:

9 Oir cha d'orduich Dia sinn chum feirge[c]; ach chum slàinte fhaotainn tre ar Tighearn' Iosa Criosd,

10 A fhuair bàs air ar son, chum cia aca a's faireachadh no codal dhuinn[a], gu-m bitheamaid beò maille ris-san.
11 Uime sin thugaibh comhfhurtachd d'a chéile, agus togaibh suas gach aon a chéile, eadhon mar tha sibh a' deanamh.
12 Agus guidheamaid oirbh, a bhraithre, aithne 'bhi agaibh[f] air an dream a tha 'saothrachadh 'n 'ur measg, agus a tha os 'ur ceann 's an Tighearn', agus a tha 'g 'ur comhairleachadh ;
13 Agus meas mòr a bhi agaibh dhiubh ann an gràdh air son an oibre. Bithibh sìochail 'n 'ur measg féin[i].
14 A nis guidheamaid oirbh, a bhràithre, thugaibh rabhadh dhoibh-san a tha miriaghailteach[k], thugaibh comhfhurtachd dhoibh-san a tha lag-chridheach[m], cumaibh suas iadsan a tha anmhunn, bithibh foighidneach a thaobh nan uile dhaoine[o].
15 Feuchaibh nach ìoc neach olc air son uilc do dhuine sam bith[p]; ach leanaibh-se a ghnàth an ni a tha maith[q], araon do 'ur taobh féin, agus a thaobh nan uile dhaoine.
16 Deanaibh gairdeachas a ghnàth[r].
17 Deanaibh urnuigh gun sgur[s].

B.C. 54.

[a] caib. 4. 13-17
[b] Eph. 5. 20
[c] Eph. 4. 30
[d] 1 Cor. 14. 1, 39
[e] 1 Eoin 4. 1
[f] Eabh. 13. 7, 17
[g] Phil. 4. 8
[h] Isa. 33. 15
[i] Marc. 9. 50
[j] 1 Cor. 1. 8, 9
[k] Eabh 12. 12
[l] 1 Cor. 10. 13
2 Tes. 3. 3
[m] Ròm. 15. 1
[n] 2 Tes. 3. 1
[o] Eph. 4. 2
[p] Gnà. 20. 22
24. 29
Mat. 5. 39, 44
[q] Gal. 6. 10
[r] Phil. 4. 4
[s] Ròm. 12. 12

18 Anns gach uile ni thugaibh buidheachas[b]; oir is i so toil Dhé ann an Iosa Criosd do 'ur taobh.
19 Na mùchaibh an Spiorad[c].
20 Na deanaibh tàir air fàidheadaireachd[d].
21 Dearbhaibh na h-uile nithe[e]: cumaibh gu daingean an ni sin a tha maith[g].
22 Seachnaibh gach uile choslas uilc[h].
23 Agus gu-n deanadh Dia na sìthe féin naomha sibh gu h-iomlan ; agus *gu-n deònaicheadh Dia* gu-m bi 'ur n-uile spiorad, agus anam, agus chorp air an gleidheadh gu neo-choireach[j], gu teachd ar Tighearn' Iosa Criosd.
24 *Is* fìrinneach an Ti a tha 'g 'ur gairm[l], neach mar an ceudna a ni e.
25 A bhràithre, deanaibh urnuigh air ar son-ne[n].
26 Cuiribh fàilte air na braithribh uile le pòig naoimh.
27 Tha mi a' sparradh oirbh á uchd an Tighearna, gu-n leughar an litir so do na bràithribh naomh' uile.
28 *Gu robh* gràs ar Tighearn' Iosa Criosd maille ruibh. Amen.

# DARA LITIR AN ABSTOIL PHOIL

## CHUM NAN

# TESALONIANACH.

### CAIB. I.

1 *Thug Pòl fios do na Tesalonianaich air an deadh bharail a tha aige mu'n creidimh, an gràdh, agus am foighidinn ; 5 agus ghnàthaich e reusoin chum comhfhurtachd a thoirt doibh fo'n geur-leanmhuinn, gu h-àraidh o cheart-bhreitheanas Dhé.*

1 POL, agus Siluanus, agus Timoteus, chum eaglais nan Tesalonianach[e], ann an Dia ar n'Athair, agus *anns* an Tighearn' Iosa Criosd :
2 Gràs *gu robh* dhuibh[a], agus sìth o Dhia ar n-Athair, agus o an Tighearn' Iosa Criosd.
3 Tha e mar fhiachaibh oirnne buidheachas a thoirt do Dhia a ghnàth air 'ur son-se, a bhràithre, mar is cubhaidh, do bhrìgh gu bheil 'ur creidimh a' fàs gu ro mhòr, agus gu bheil gràdh gach aoin agaibh uile a' meudachadh d'a chéile :
4 Ionnus gu bheil sinne féin a' deanamh uaille asaibh[m] ann an eaglaisibh Dhé, air son 'ur foighidinn agus 'ur creidimh ann 'ur n-uile gheur-leanmhuinnibh agus àmhgharaibh a tha sibh a' fulang[o]:
5 *Ni a tha* 'n a chomharadh follaiseach air ceart-bhreitheanas Dhé[p], chum gu measar gur airidh sibhse air rìoghachd Dhé, air son am bheil sibh a' fulang[r]:

B.C. 54.

[a] Tais. 6. 10
[b] Tais. 14. 13
[c] 1 Tes. 4. 16
Iud. 14
[1] *ainglibh a chumhachd.*
[d] Eabh. 10. 27
2 Pead. 3. 7
[e] 1 Tes. 1. 1, &c.
[f] Salm 79. 6
Seph. 1. 6
[g] Ròm. 2. 8
[h] 1 Cor. 1. 3
[i] Phil. 3. 9
2 Pead. 3. 7
[j] Isa. 2. 19
[k] Mat. 25. 31
[l] Salm 68. 35
[m] 2 Cor. 9. 2
1 Tes. 3. 19, 20
[n] Col. 1. 12
Tais. 3. 4
[o] Seum. 5. 11
[p] Phil. 1. 28
[q] 1 Pead. 1. 7
[r] 1 Tes. 2. 14
Eabh. 10. 32, 33

6 Do bhrìgh gur ceart an ni do Dhia, àmhghar ìocadh dhoibh-san a tha 'cur àmhghair oirbh[a];
7 Agus dhuibhse a tha fo àmhghar[b], fois maille ruinne, 'n uair a dh'fhoillsichear an Tighearn' Iosa o nèamh[c], maille r'a ainglibh cumhachdach[1],
8 Ann an teine lasarach[d], a' deanamh dìoghaltais air an dream aig nach 'eil eòlas air Dia[f], agus nach 'eil ùmhal do shoisgeul ar Tighearn' Iosa Criosd[g]:
9 Muinntir air an deanar peanas le sgrios sìorruidh[i] o làthair an Tighearn', agus o ghlòir a chumhachd[j];
10 'N uair a thig e gu bhi air a ghlòrachadh 'n a naoimh[k], agus chum gu-n deanar iongantach e annta-san uile a tha 'creidsinn 's an là sin[l], (do bhrìgh gu-n do chreideadh ar fianuis-ne 'n 'ur measg-se.)
11 Air an aobhar so, tha sinne mar an ceudna a' deanamh sìor-urnuigh air 'ur son-se, chum gu meas ar Dia-ne gur airidh sibh air a' ghairm *so*[n], agus gu-n coimhlion e uile dheadh-ghean a mhaitheis, agus obair a' chreidimh le cumhachd :
12 Chum gu-m bi ainm ar Tighearn' Iosa Criosd air a ghlòrachadh annaibh[q], agus sibhse ann-san, a réir gràis ar Dé, agus an Tighearn' Iosa Criosd.

## CAIB. II.

1 *Is àill le Pòl gu-m buanaicheadh na Tesalon-ianaich 's an fhìrinn ris an do ghabh iad :* 3 *nochd e gu-m bi claonadh o'n chreidimh ann,* 8 *agus gu-m foillsichear an t-ana-criosd roimh theachd là an Tighearna.*

A NIS guidheamaid oirbh, a bhràith-
re, 'thaobh teachd ar Tighearn'
Iosa Criosd, agus ar comh-chruinneach-
aidh-ne d'a ionnsuidh,
2 Gun sibh a bhi gu h-ealamh air 'ur
crathadh 'n 'ur n-inntinn, no fo bhuair-
eas, le spiorad, no le focal, no le litir, mar
uainne, mar gu-m bitheadh là Chriosd
am fagus.
3 Na mealladh neach sam bith sibh
air aon chor: oir cha *tig an là sin* mur
tig air tùs tréigsinn-creidimh[c], agus *mur*
foillsichear duine sin a' pheacaidh[d], mac
an sgrios[e];
4 A tha 'cur an aghaidh agus 'g a àrd-
achadh féin os ceann gach ni ris an abrar
Dia[g], no d'an deanar aoradh; ionnus
mar Dhia gu bheil e 'n a shuidhe ann an
teampull Dhé, 'g a nochdadh féin gur
Dia e.
5 Nach cuimhne leibh, air dhomh 'bhi
fathast maille ruibh, gu-n d'innis mi na
nithe so dhuibh?
6 Agus is aithne dhuibh ciod a tha
'bacadh a nis e 'bhi air 'fhoillseachadh
'n a àm féin.
7 Oir tha rùn-dìomhair na h-ain-diadh-
achd ag oibreachadh cheana[k], a mhàin
gus an toirear air falbh an ti a tha nis a'
bacadh.
8 Agus an sin foillsichear an t-aingidh
sin, a chlaoidheas an Tighearna le anail
a bheoil féin[m], agus d'an cur e as le deal-
radh a theachd[o]:
9 *Eadhon esan*, aig am bheil a theachd
a réir oibreachaidh Shatain, maille ris an
uile chumhachd, agus chomharaidhean,
agus iongantais bhreugach[p],
10 Agus maille ri uile mhealltair-
eachd na h-eucorach[q] anntasan a chaill-
ear; a chionn nach do ghabh iad gràdh
na fìrinn[r], chum gu-n tèaruinteadh
iad.
11 Agus air a shon so cuiridh Dia
treun-oibreachadh meallaidh d'an ionn-
suidh[t], ionnus gu-n creid iad a' bhreug:
12 Chum gu-m bi iad uile air an dìt-
eadh nach do chreid an fhìrinn[v], ach aig
an robh tlachd anns an eucoir.
13 Ach tha e mar fhiachaibh oirnne
buidheachas a thoirt do Dhia a ghnàth
air 'ur son-se[w], a bhràithre, ionmhuinn
do an Tighearna, do bhrìgh gu-n do
thagh Dia sibh o thùs chum slàinte[y],
tre naomhachadh an Spioraid[z], agus
creidsinn na fìrinn:
14 Chum an do ghairm e sibh tre ar
soisgeul-ne[b], chum sibh a dh'fhaotainn
glòire ar Tighearn' Iosa Criosd[c].
15 Uime sin, a bhràithre, seasaibh gu
daingean[d], agus cumaibh na teagasgan a

B.C. 54.

[a] Eoin 13. 1
Tais. 1. 5
[b] 1 Pead. 1. 3
[c] 1 Tim. 4. 1
[d] Dan. 7. 25
1 Eoin 2. 18
[e] Eoin 17. 12
Tais. 17. 8
[f] Eph. 6. 19
[g] Isa. 14. 13
Tais. 13. 6
[h] 1 Cor. 1. 9
[i] Eoin 17. 15
[j] 2 Cor. 7. 16
[k] 1 Eoin 4. 3
[l] 1 Each. 29. 18
[1] no, *feitheamh gu foighidneach ri Criosd.*
[m] Dan. 7. 10, 11
Isa. 11. 4
Tais. 19. 15, 21
[n] 1 Tim. 6. 5
[o] Eabh. 10. 27
[p] Mat. 24. 24
Tais. 13. 11-15
19. 20
[q] Eabh. 3. 13
[r] 1 Cor. 16. 22
[s] Gnio. 18. 3
20. 34
[t] 1 Ri. 22. 18-23
Ese. 14. 9
Ròm. 1. 24
[u] 1 Cor. 9. 6
[v] Deut. 32. 35
[w] caib. 1. 3
[x] Gen. 3. 19
Gnà. 20. 30-34
[y] Eph. 1. 4
1 Tes. 1. 4
[z] 1 Pead. 1. 2, 5
[a] 1 Tim. 5. 13
1 Pead. 4. 15
[b] 1 Pead. 5. 10
[c] Eoin 17. 22
[d] 1 Cor. 16. 13
[e] Eph. 4. 28

thugadh dhuibh, cò dhiubh is ann le
focal, no *le* ar litir-ne.
16 A nis gu-n tugadh ar Tighearn' Iosa
Criosd e féin, agus Dia, eadhon ar
n-Athair-ne, a ghràdhaich sinn[a], agus a
thug *dhuinn* sòlas sìorruidh, agus dòchas
maith tre ghràs[b],
17 Comhfhurtachd do 'ur cridhe-se,
agus gu-n daingnicheadh e sibh anns
gach uile dheadh fhocal agus ghniomh.

## CAIB. III.

1 *Dh'iarr Pòl urnuigh nan Tesalonianach air a shon féin;* 4 *chuir e an céill meud an earbsa a tha aige asda;* 5 *ghuidh e Dia as an leth;* 6 *thug e iomadh comhairle orra, gu h-àraidh iad a sheachnadh dìomhanais, agus droch cuideachd.*

FA dheoidh, a bhràithre, deanaibh
urnuigh air ar son-ne[f], chum gu-n
ruith focal an Tighearn', agus gu-m bi e
air a ghlòrachadh mar ann 'ur measg-
se;
2 Agus chum gu-n saorar sinn o
dhaoinibh mi-reusonta agus olc: oir
cha-n 'eil creidimh aig na h-uile.
3 Ach tha an Tighearna dìleas[h], a
dhaingnicheas, agus a choimheadas o'n
olc sibh[i].
4 Agus tha earbsa againn 's an Tigh-
earna do 'ur taobh[j], gu bheil sibh araon
a' deanamh, agus gu-n dean sibh na
nithe a tha sinn ag àithneadh dhuibh.
5 Agus gu-n seòladh an Tighearn' 'ur
cridheachan chum gràidh Dhé[l], agus
chum foighidinn Chriosd[1].
6 A nis àithneamaid dhuibh, a bhràith-
re, ann an ainm ar Tighearn' Iosa Criosd,
sibh féin a dhealachadh[n] ris gach uile
bhràthair a tha 'g imeachd gu mi-
riaghailteach, agus cha-n ann a réir an
teagaisg a fhuair e uainne.
7 Oir tha fhios agaibh féin cionnus is
còir dhuibh ar lorg-ne 'leantuinn: oir
cha do ghiùlain sinn sinn féin gu mi-
riaghailteach 'n 'ur measg;
8 Ni mò a dh'ith sinn aran duine sam
bith a nasgaidh; ach le saothair agus an-
shocair, a dh'oidhche agus a là ri obair[s],
chum nach cuireamaid ar trom air aon
agaibh:
9 Cha-n e nach 'eil comas againn[u], ach
a chum gu-n deanamaid sinn féin 'n ar
n-eisempleir dhuibh-se, gu ar leantuinn.
10 Oir an uair a bha sinn maille ruibh,
thug sinn an àithne so dhuibh, mur àill
le neach obair a dheanamh, gun e dh'ith-
eadh *biadh*[x].
11 Oir tha sinn a' cluinntinn gu bheil
daoine araidh ag imeachd gu mi-riagh-
ailteach 'n 'ur measg, nach 'eil a' deanamh
oibre sam bith, ach a' gabhail gnothuich
ri nithibh nach buin doibh[a].
12 A nis tha sinn a' toirt àithne d'an
leithidibh sin, agus ag earail orra tre ar
Tighearn' Iosa Criosd, le saothrachadh
gu ciùin[e], gu-n ith iad an aran féin.

13 Agus sibhse, a bhràithre, na sgìthichibh de dheanamh maith[a].

14 Agus ma tha neach sam bith nach toir ùmhlachd do ar focal-ne tre an litir so, comharaichibh esan, agus na bitheadh comhluadar agaibh ris[b], chum gu-m bi nàire air.

15 Gidheadh na measaibh *e* mar nàmhaid, ach thugaibh comhairle air mar bhràthair[d].

16 A nis gu-n tugadh Tighearna na sìthe e féin sìth dhuibhse a ghnàth air gach aon chor. *Gu robh* an Tighearna maille ruibh uile.

17 Fàilte uamsa Pòl le mo làimh féin[c], ni a's e an comharadh anns gach uile litir: mar so tha mi a' sgrìobhadh.

18 Gràs ar Tighearn' Iosa Criosd *gu robh* maille ruibh uile. Amen.

B.C. 54.
[a] 1 Cor. 15. 58
[b] rann 6; Mat. 18. 17
[c] 1 Cor. 16. 21
[d] Lebh. 19. 17

# CEUD LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM

# THIMOTEUIS.

## CAIB. I.

1 *Tha an t-ordugh a thugadh do Thimoteus an uair a chaidh Pòl do Mhacedonia, air a chur 'an cuimhne dha.* 5 *Mu thimchioll feum dligheach an lagha.* 11 *Agus gairm Phòil gu bhi 'n a abstol;* 20 *agus mu thimchioll Himeneuis agus Alecsander.*

POL abstol Iosa Criosd[b], a réir àithne Dhé ar Slànuighir, agus an Tighearn' Iosa Criosd, *neach a's e* ar dòchas[e];

2 Chum Thimoteuis[f] m'fhìor mhac anns a' chreidimh[h]: Gràs, tròcair, *agus* sìth o Dhia ar n-Athair, agus *o* Iosa Criosd ar Tighearna.

3 Mar a dh'iarr mi ort fantuinn ann an Ephesus, an uair a chaidh mi do Mhacedonia[k], chum gu-n tugadh tu ordugh do dhream àraidh gun atharrachadh teagaisg a thoirt uatha;

4 Agus gun aire a thoirt do sgeulachdaibh[n], agus do shloinnteireachd gun chrìoch, a bheir aobhar do cheisdibh, na's mò na do fhòghlum diadhaidh, a tha tre chreidimh: *dean mar sin.*

5 A nis is e a's crìoch do'n àithne[p], gràdh *á* cridhe glan[q], agus *á* coguis mhaith, agus *á* creidimh neo-chealgach:

6 Nithe air do dhream àraidh claonadh uatha, chaidh iad a thaobh chum dìomhanais cainnte[s];

7 A' miannachadh a bhi 'n an luchd-teagaisg an lagha, *agus* gun iad a' tuigsinn ciod 'tha iad ag ràdh[u], no ciod iad mu'm bheil iad a' toirt cinnte.

8 Ach tha fhios againn gu bheil an lagh maith[x], ma ghnàthaicheas neach gu dligheach e:

9 Air do fhios so a bhi aige, nach ann do dhuine fìreanach a dh'orduicheadh an lagh[z], ach do dhaoinibh neo-dhligheach agus eas-ùmhal, dhoibh-san a tha mi-dhiadhaidh, agus do pheacaich, do dhaoinibh mi-naomha agus neo-chràbhach, do luchd-marbhaidh aithrichean agus do luchd-marbhaidh mhàithrichean, do luchd-mortaidh,

10 Do luchd-strìopachais, do luchd-ana-mianna mi-nàdurra, do luchd-goid dhaoine, do bhreugairibh, do luchd-eithich, agus ma tha ni sam bith eile a tha'n aghaidh teagaisg fhallain[a],

11 A' réir soisgeil ghlòrmhoir an Dé bheannaichte[c], a dh'earbadh rium-sa[d].

12 Agus tha mi a' toirt buidheachais do Iosa Criosd ar Tighearn', a neartaich mi[g], do bhrìgh gu-n do mheas e mi dìleas, 'g am chur 's a' mhinistreileachd[i];

13 A bha roimhe a'm' fhear-labhairt toibheim[j], agus a'm' fhear geur-leanmhuinn, agus a'm' dhuine eucorach. Ach fhuair mi tròcair, do bhrìgh gu-n d' rinn mi *so* tre aineolas[l], ann am mi-chreidimh:

14 Agus bha gràs ar Tighearna thar tomhas ro phailt *dhomh*[m], maille ri creidimh, agus *ri* gràdh a tha ann an Iosa Criosd.

15 *Is* fìor an ràdh so[o], agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris, gu-n d' thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thèarnadh pheacach[r], d'am mise an ceud-fhear.

16 Gidheadh, air a shon so fhuair mi tròcair, chum gu-m foillsicheadh Criosd annam-sa air tùs an uile fhad-fhulangas, mar eisempleir[t] dhoibh-san a chreideadh ann, an déigh so, chum na beatha maireannaich.

17 A nis do'n Rìgh shìorruidh[v], neo-thruaillidh, neo-fhaicsinneach[w], *do* Dhia a tha mhàin glic[y], *gu robh* urram agus glòir, gu saoghal nan saoghal. Amen.

18 An àithne so tha mi ag earbsadh riut, a Thimoteuis a mhic, a réir na fàidheadaireachd a rinneadh umad roimhe so[a], chum trìd-san gu-n cogadh tu deadh chogadh[b];

19 A' coimhead creidimh agus deadh choguis; ni, air do chuid *de dhaoinibh* a

B.C. 65.
[a] 2 Tim. 4. 3
[b] Gnio. 9. 15
[c] caib. 6. 15
[d] 1 Cor. 9. 17
[e] Col. 1. 27
[f] Gnio. 16. 1
[g] 2 Cor. 12. 9
[h] Tit. 1. 4
[i] Gnio. 9. 15
[j] Gnio. 8. 3; 1 Cor. 15. 9
[k] Gnio. 20. 1, 3
[l] Luc. 23. 24
[m] Ròm. 5. 20
[n] caib. 6. 3, 4, 20
[o] 2 Tim. 2. 11; Tit. 3. 8
[p] Ròm. 13. 8, 10; Gal. 5. 14
[q] 1 Pead. 1. 22
[r] Mat. 9. 13; Luc. 19. 10
[s] caib. 6. 4, 20
[t] Ròm. 15. 4
[u] Ròm. 1. 22
[v] Salm 10. 16
[w] Eoin 1. 18
[x] Ròm. 7. 12
[y] Ròm. 16. 27
[z] Gal. 3. 19; 5. 22, 23
[a] caib. 4. 14
[b] Eph. 6. 12-18; 2 Tim. 2. 3-5; 4. 7

chur uatha, rinn iad long-bhriseadh a thaobh a' chreidimh.

20 D'am bheil Himeneus agus Alecsander; muinntir a thug mise thairis do Shatan[a], chum le'n smachdachadh gu-m fòghlumadh iad gun toibheum a labhairt.

## CAIB. II.

*1 Nochd Pòl gur còir urnuigh agus breith-buidheachais a ghnàthachadh air son nan uile dhaoine. 9 Cionnus is còir do mhnathan a bhi air an sgeadachadh: 12 cha-n 'eil e ceadaichte dhoibh teagasg a thoirt seachad.*

THA mi ag iarraidh uime sin, roimh na h-uile nithibh, gu-n deanar ath-chuinge, urnuighean, eadar-ghuidhe, agus breith-buidheachais air son nan uile dhaoine:

2 Air son rìghrean[d], agus air son nan uile a tha ann an ùghdarras: chum gu-n caith sinn ar beatha gu foisneach agus gu sìochail, anns an uile dhiadhachd agus chiatachd.

3 Oir *tha* so maith agus taitneach 'am fianuis Dhé ar Slànuighir:

4 Neach leis an àill na h-uile dhaoine 'bhi air an tèarnadh[f], agus iad a theachd chum eòlas na fìrinn[h].

5 Oir *is* aon Dia *a tha* ann[j], agus aon eadar-mheadhonair eadar Dia agus daoine[k], an duine Iosa Criosd[l];

6 A thug e féin 'n a éiric air son nan uile[n], mar fhianuis ann an àm iomchuidh:

7 Chum an d'orduicheadh mise a'm' shearmonaiche, agus a'm' abstol, (tha mi a' labhairt na fìrinn ann an Criosd, cha-n 'eil mi a' deanamh bréige,) a'm' fhear-teagaisg nan Cinneach ann an creidimh agus ann am fìrinn.

8 Uime sin is àill leam na fir a dheanamh urnuigh anns gach àit[r], a' togail suas làmhan naomha[s] gun fheirg[t], gun amharus:

9 Air an dòigh cheudna, na mnathan a chur eudaich iomchuidh umpa, 'g an sgeadachadh féin le nàisneachd agus stuaim[v]: cha-n ann le casadh an gruaige, no le òr, no le neamhnuidibh, no le culaidhibh luach-mhor;

10 Ach, (mar is cubhaidh do mhnathan a tha 'g aideachadh diadhachd,) le deadh oibribh.

11 Fòghlumadh a' bhean ann an ciùineas leis an uile ùmhlachd[x].

12 Ach cha-n 'eil mi a' ceadachadh do mhnaoi teagasg a thoirt uaipe, no ceannas a ghlacadh air an fhear[a], ach i 'bhi 'n a tosd.

13 Oir is e Adhamh a chruthaicheadh air tùs, *agus* 'n a dhéigh sin Eubha.

14 Agus cha b'e Adhamh a mhealladh, ach air do'n mhnaoi a bhi air a mealladh, bha i 's a' chionta[c].

15 Gidheadh tèarnar i tre bhreith cloinne[d], ma bhuanaicheas iad ann an creidimh, agus ann an gràdh, agus ann an naomhachd, maille ri stuaim.

B.C. 65.

[a] 1 Cor. 5. 5
[b] Phil. 1. 1
[c] Tit. 1. 6, &c.
[d] Esr. 6. 10
Ier. 29. 7
Ròm. 13. 1, &c.
[e] Gen. 18. 19
Salm 101. 2
[f] Ese. 18. 23
Eoin 3. 16, 17
2 Pead. 3. 9
[g] Gnà. 16. 18
[h] Eoin 8. 32
[i] Isa. 14. 12-14
Iud. 6
[j] Ròm. 3. 30
1 Cor. 8. 6
[k] Eabh. 8. 6
[l] Eabh. 2. 6-13
[m] Col. 4. 5
[n] Mat. 20. 28
[o] Gnio. 6. 3-6
[p] rann 3
Lebh. 10. 9
Ese. 44. 21
[q] 1 Cor. 2. 7
[r] Eoin 4. 20-24
[s] Isa. 1. 15
Seum. 4. 8
[t] Mat. 5. 22-24
[u] Tit. 2. 3
[v] 1 Pead. 3. 3-5
[w] rann 4
[x] 1 Cor. 14. 34
[y] Mat. 25. 21
[z] 2 Tim. 2. 1
[a] Eph. 5. 24
[b] 2 Tim. 2. 20
[c] Gen. 3. 1-13
[d] Gen. 3. 16
Mat. 1. 21
[e] 1 Cor. 2. 7
[f] Eoin 1. 14
1 Eoin 1. 2

## CAIB. III.

*1 Ciod iad na buaidhean a's còir a bhi air na h-easbuigibh, agus air na deaconaibh, agus air am mnathan: 14 agus c'ar son a sgrìobh Pòl na nithe so gu Timoteus. 15 Mu thimchioll na h-eaglais, agus na fìrinn beannaichte a tha air a teagasg innte.*

IS ràdh fior so, Ma tha togradh aig duine air bith chum dreuchd easbuig[b], tha e 'miannachadh deadh oibre.

2 Uime sin is còir do easbuig a bhi neo-lochdach[c], 'n a fhear aon mhnatha, faireil, ciallach, deadh-bheusach, fialuidh, ealamh gu teagasg;

3 Gun bhi 'n a phòitear, gun bhi tuasaideach, gun bhi déidheil air buannachd shalaich; ach macanta, neo-thuasaideach, neo-shanntach;

4 'N a dhuine a riaghlas a thigh féin gu maith[e], aig am bheil a chlann fo smachd maille ris an uile shuidheachadh-inntinn;

5 (Oir mur aithne do dhuine a thigh féin a riaghladh, cionnus a ghabhas e cùram a dh'eaglais Dhé?)

6 Gun bhi 'n a nuadh-chreideach, air eagal, air dha 'bhi air atadh le uabhar[g], gu-n tuit e ann an dìteadh an diabhuil[i].

7 Is còir dha mar an ceudna deadh theisteas a bhi aige uatha-san a tha 'n leth muigh[m]; air eagal gu-n tuit e ann an scainnil, agus *ann an* ribe an diabhuil.

8 Mar an ceudna is *còir* do na deaconaibh *a bhi* suidhichte[o], gun an teangadh 'bhi leam leat, gun bhi cionail air mòran fìona[p], gun bhi déidheil air buannachd shalaich,

9 A' cumail rùn-dìomhair a' chreidimh[q] ann an coguis ghloin.

10 Agus bitheadh iadsan mar an ceudna air an dearbhadh an toiseach; agus an sin gnàthaicheadh iad dreuchd deacoin, air dhoibh a bhi *air am faghail* neo-choireach.

11 Is amhuil sin *is còir* do na mnathan[u] a bhi suidhichte, gun bhi 'n an luchd-tuaileis; *ach a bhi* measarra, ionraic anns na h-uile nithibh.

12 Bitheadh na deacoin 'n am fir aon mhnatha, a' riaghladh an cloinne[w], agus an tighe féin gu maith.

13 Oir an dream a ghnàthaich dreuchd deacoin gu maith, tha iad a' cosnadh deadh cheum dhoibh féin[y], agus dànachd mhòr 's a' chreidimh[z], a tha ann an Iosa Criosd.

14 Tha mi a' sgrìobhadh nan nithe so a d'ionnsuidh, 'an dòchas teachd gu grad a d'ionnsuidh:

15 Ach ma ni mi moille, chum gu-m bi fhios agad cionnus is còir dhuit thu féin a ghiùlan ann an tigh Dhé[b], ni a's e eaglais an Dé bheò, post agus stéidh na fìrinn.

16 Agus gun amharus is mòr rùn-dìomhair na diadhachd[e]: dh'fhoillsicheadh Dia anns an fheòil[f], dh'fhìrean-

aicheadh e anns an Spiorad[a], chunnacas le ainglibh e[b], shearmonaicheadh e do na Cinnich[c], chreideadh ann air an t-saoghal[d], ghabhadh suas e chum glòire[e].

## CAIB. IV.

*1 Roimh-innis Pòl gu-n tèid daoine anns na h-aimsiribh deireannach air seacharan o'n chreidimh: 6 agus chum nach bitheadh Timoteus a dhéidh-laimh 'n a dhleasdanas, thug e comhairlean eugsamhuil air.*

A NIS tha an Spiorad ag ràdh gu soilleir, anns na h-aimsiribh deireannach[g] gu-n tréig dream àraidh an creidimh, a' toirt aire do spioradaibh mealltach[h], agus do theagasgaibh dheamhan;

2 Tre cheilg bhreugairean, air bhi d'an coguisibh air an losgadh le iarunn dearg;

3 A' toirmeasg pòsaidh *agus ag iarraidh* bidheannan a sheachnadh, a chruthaich Dia chum an gabhail maille ri breith-buidheachais[j] leòsan a tha 'creidsinn, agus aig am bheil eòlas na fìrinn.

4 Oir tha gach ni a chruthaich Dia maith, agus cha-n ion ni sam bith a dhiùltadh, a ghabhar le breith-buidheachais:

5 Oir tha e air a naomhachadh le focal Dhé agus le urnuigh.

6 Ma chuireas tu na nithe so 'an cuimhne do na bràithribh, bithidh tu a'd' dheadh mhinisteir do Iosa Criosd, air d'altrum suas ann am briathraibh a' chreidimh[l], agus an deadh theagaisg, air an do ghabh thu eòlas:

7 Ach diùlt sgeulachdan mi-dhiadhaidh sheana bhan[m], agus cleachd thu féin chum diadhachd.

8 Oir tha an cleachda corporra tarbhach chum beag nithe[3]; ach tha an diadhachd tarbhach chum nan uile nithe, aig am bheil gealladh na beatha a tha làthair, agus a chum teachd.

9 Is ràdh fìor so, agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris.

10 Oir is ann uime so a tha sinn an dà chuid ri saothair, agus a' fulang maslaidh, do bhrìgh gu bheil dòchas againn anns an Dia bheò, neach a's e Slànuighear nan uile dhaoine, gu h-àraidh nan creideach.

11 Aithn agus teagaisg na nithe so.

12 Na deanadh duine sam bith tarcuis air d'oige[p]; ach bi thusa a'd' eisempleir do na creidich, ann am focal, ann an caithe-beatha, ann an gràdh, ann an spiorad, ann an creidimh, ann am fiorghloine.

13 Gus an tig mi, thoir an aire do leughadh, do earail, do theagasg.

14 Na dearmad an tiodhlac a tha annad[r], a thugadh dhuit tre fhàidheadaireachd[s], maille ri leagadh làmh na seanaireachd ort[t].

15 Smuainich air na nithibh sin; thoir thu féin gu tur dhoibh, chum gu-m bi do theachd air d'aghaidh follaiseach do na h-uile.

16 Thoir aire dhuit féin, agus do d' theagasg; buanaich annta: oir le so a dheanamh, saoraidh tu araon thu féin[f], agus iadsan a tha 'g éisdeachd riut.

## CAIB. V.

*1 Riaghailtean a's còir a leantuinn ann an cronachadh. 3 Mu bhantraichibh. 17 Mu sheanairibh. 23 Comhairle do Thimoteus mu thimchioll a shlàinte, &c.*

NA garg-chronaich seanair, ach cuir impidh air mar athair, *agus* air na h-òig-fhir mar bhràithribh;

2 Na mnathan aosda mar mhàithrichibh, na mnathan òga mar pheathraichibh, maille ris an uile fhior-ghloine.

3 Thoir urram do bhantraichibh a tha 'n am bantraichibh da rìreadh[i].

4 Ach ma tha bantrach air bith aig am bheil clann, no oghachan, fòghlumadh iad air tùs a bhi dleasdanach[1] 'n an tighibh féin, agus ath-dhìol a thoirt d'am pàrantaibh: oir tha so maith agus taitneach ann am fianuis Dhé.

5 A nis cuiridh ise a tha 'n a bantraich da rìreadh, agus air a fàgail 'n a h-aonar, a dòchas ann an Dia, agus buanaichidh i a là agus a dh'oidhche ann an athchuingibh, agus ann an urnuighibh.

6 Ach ise a tha 'caitheadh a beatha ann am macnus[2], air dhi 'bhi beò, tha i marbh[k].

7 Uime sin àithn na nithe so dhoibh, chum gu-m bi iad neo-lochdach.

8 Ach mur dean duine solar air son a chuideachd féin, agus gu h-àraidh air son muinntir a theaghlaich[n], dh'àicheadh e an creidimh, agus is miosa e na ana-creideach.

9 Na gabhar bantrach 's an àireamh a bhitheas fo thri fichead bliadhna dh'aois, a bha 'n a mnaoi aon duine,

10 Air am bheil teisteas a thaobh dheadh oibre; ma thog i clann, ma thug i aoidheachd seachad[o], ma dh'ionnlaid i cosan nan naomh, ma dh'fhòir i air luchd-àmhghair, ma lean i gu dìchiollach gach deadh obair.

11 Ach diùlt na bantraichean òga: oir an uair a dh'fhàsas iad mear an aghaidh Chriosd, is miann leo pòsadh;

12 Muinntir a tha fo dhìteadh, a chionn gu-n do thréig iad an ceud chreidimh.

13 Agus os bàrr, fòghlumaidh iad a bhi dìomhanach, a' dol mu'n cuairt o thigh gu tigh; agus cha-n e mhàin dìomhanach[q], ach mar an ceudna bruidhneach, agus a' gabhail gnothuich ris na nithibh nach buin doibh, a labhairt nithe nach bu chòir dhoibh.

14 Is àill leam uime sin na *mnathan* òg' a phòsadh, iad a bhreith cloinne, a stiùradh an tighe, agus gun chion-fàth air bith a thoirt do'n eascaraid labhairt gu toibheumach.

B.C. 65.

[a] Mat. 3. 16; Eoin 16. 8, 9; Ròm. 1. 4; 1 Pead. 3. 18; 1 Eoin 5. 6
[b] Mat. 4. 11; Eph. 3. 10; 1 Pead. 1. 12; Gnio. 1. 10
[c] Gnio. 13. 46, 48; Ròm. 10. 12, 18
[d] Col. 1. 6
[e] Luc. 24. 51; Gnio. 1. 9
[f] Seum. 5. 20
[g] Dan. 11. 35; Mat. 24. 5-12; 2 Pead. 2. 1
[h] Tais. 16. 14
[i] rann. 5, 16
[1] no, *diadhaidh.*
[j] Ecl. 5. 18
[2] *gu sòghail.*
[k] Mat. 8. 22; Tais. 3. 1
[l] Ier. 15. 16; 1 Pead. 2. 2
[m] Tit. 1. 14
[n] Isa. 58. 7
[3] *ré beagan ùine.*
[o] Gnio. 16. 15
[p] Tit. 2. 7, 15
[q] 2 Tes. 3. 11
[r] 2 Tim. 1. 6
[s] caib. 1. 18
[t] Gnio. 13. 3

15 Oir tha cuid cheana air dol a thaobh an déigh Shatain.

16 Ma tha aig creideach no aig ban-chreideach bantraichean, fòireadh iad orra, agus na bitheadh an trom air an eaglais; chum gu-n dean i cabhair orra-san a tha 'n am bantraichibh da rìreadh.

17 Measar gur airidh na seanairean a riaghlas[c] gu maith air urram dùbailte, gu h-àraidh iadsan a tha 'saothrachadh anns an fhocal agus ann an teagasg.

18 Oir tha an sgrìobtuir ag ràdh, Na ceangail beul an daimh a tha 'saltairt an arbhair[f]: agus, Is airidh an t-oibriche air a thuarasdal[h].

19 Na gabh casaid an aghaidh seanair, ach an làthair dithis no triuir a dh'fhianuisibh[j].

20 Iadsan a tha 'peacachadh cronaich an làthair nan uile[l], chum gu-n gabh càch eagal mar an ceudna[m].

21 Tha mi a' sparradh ort ann am fianuis Dhé[n], agus an Tighearn' Iosa Criosd, agus nan aingeal taghta[o], gu-n coimhead thu na nithe so, gun aon a chur roimh neach eile[q], gun ni air bith a dheanamh le claon-bhreth.

22 Na leag *do* làmhan gu h-obann air duine sam bith[s], agus na bitheadh comhpairt agad de pheacaidhean dhaoine eile[u]: coimhead thu féin glan.

23 Na h-òl uisge na's mò, ach cleachd beagan fìona air son do ghoile[v], agus d'anmhuinneachd mhinic.

24 Tha peacaidhean cuid de dhaoinibh follaiseach roimh-làimh[x], a' dol romhpa chum breitheanais; agus tha *peacaidhean* dhream àraidh 'g an leantuinn.

25 Mar an ceudna tha deadh oibre *cuid* follaiseach roimh-làimh; agus na *h-oibre* a tha air ghleus eile, cha-n fheudar am folach.

## CAIB. VI.

1 *Mu dhleasdanas shcirbhiseach.* 3 *Cha chòir comunn a bhi againn ri droch luchd-teagaisg.* 6 *Is buannachd mhòr an diadhachd.* 10 *'S e gaol an airgid freumh gach uilc.* 11 *Ciod is còir do Thimoteus a sheachnadh, agus a leantuinn.*

MEASADH a' mheud 's a tha fo'n chuing 'n an seirbhisich, gur airidh am maighstirean féin air an uile urram; chum nach faigh ainm Dhé, agus *a* theagasg toibheum.

2 Agus iadsan aig am bheil maighstirean creideach, na deanadh iad tarcuis orra, air son gur bràithrean iad: ach gu ma fèarr leo seirbhis a dheanamh *dhoibh*, do bhrìgh gu bheil iad creideach agus ionmhuinn, 'n an luchd-comhpairt de thiodhlac *a' ghràis.* Na nithe so teagaisg agus earailich.

3 Ma bheir aon neach atharrachadh teagaisg uaith, agus nach aontaich e do bhriathraibh fallain[k], eadhon do bhriathraibh ar Tighearn' Iosa Criosd, agus do'n teagasg, a tha réir na diadhachd[m]:

4 Tha e uaibhreach, gun eòlas aige air ni sam bith[a], ach tha e as a chéill mu thimchioll cheisdean, agus bhriathar-connsachaidh, o'n tig farmad, coimhstri, anacainnt, droch amharusan,

5 Fiar-dheasboireachd dhaoine[b] aig am bheil inntinn thruaillidh, agus as eugmhais na fìrinn, a' meas gur buannachd an diadhachd: dealaich ri an leithidibh sin[d].

6 Ach is buannachd mhòr an diadhachd maille ri inntinn thoilichte[e].

7 Oir cha d'thug sinn ni air bith *leinn* do'n t-saoghal *so*, agus *is* soilleir nach urrainn sinn ni sam bith a thoirt as[g].

8 Uime sin air dhuinn biadh agus eudach a bhi againn[i], bitheamaid toilichte leo sin.

9 Ach an dream le'n àill a bhi beartach[k], tuitidh iad ann am buaireadh, agus ann an ribe, agus *ann* an iomadh anamiann amaideach agus ciùrrail, a bhàthas daoine ann am milleadh agus ann an sgrios.

10 Oir is e gaol an airgid freumh gach uilc[p]: ni am feadh a mhiannaich dream araidh, chaidh iad air seacharan o'n chreidimh, agus throimh-lot siad iad féin le iomadh cràdh[r].

11 Ach thusa, O òglaich Dhé[t], teich o na nithibh sin: agus lean fìreantachd, diadhachd, creidimh, gràdh, foighidinn, ceannsachd.

12 Còmhraig deadh chòmhrag a' chreidimh[w], gabh greim de'n bheatha mhaireannaich, chum mar an ceudna an do ghairmeadh thu, agus dh'aidich thu deadh aidmheil an làthair mhòran fhianuisean[y].

13 Tha mi a' sparradh ort ann am fianuis Dhé[z], a bheothaicheas na h-uile nithe, agus ann *am fianuis* Iosa Criosd, a rinn fianuis air deadh aidmheil an làthair Phontiuis Philait[a];

14 Thu 'choimhead na h-àithne *so* gun smal, gun lochd[b], gu teachd ar Tighearn' Iosa Criosd[c]:

15 Ni, 'n a àmaibh féin, a dh'fhoillsicheas an Ti a tha beannaichte, agus a mhàin cumhachdach[d], Rìgh nan rìgh[e], agus Tighearna nan tighearna;

16 Neach 'n a aonar aig am bheil neo-bhàsmhorachd, a tha 'n a chòmhnuidh anns an t-solus dh'ionnsuidh nach feudar teachd[f]; neach nach faca duine sam bith[g], agus nach mò dh'fheudas e fhaicinn: dhàsan *gu robh* urram[h] agus cumhachd sìorruidh. Amen.

17 Thoir àithne do na daoinibh a tha saoibhir 's an t-saoghal so gun iad a bhi àrd-inntinneach, agus gun dòchas a chur ann an saoibhreas neo-chinnteach[i], ach anns an Dia bheò, a tha 'toirt duinn nan uile nithe gu saoibhir r'am mealtuinn[j]:

18 Iad a dheanamh maith, iad a bhi saoibhir ann an deadh oibribh[l], ullamh gu roinn, comhpairteach;

19 A' tasgadh suas doibh féin deadh

B.C. 65.

a 1 Cor. 8. 2
b 2 Tim. 3. 8
c 1 Tes. 5. 12, 13
d 2 Tim. 3. 5
e Gnà. 15. 16
f Deut. 25. 4
g Salm 49. 17
h Luc. 10. 7
i Gen. 28. 20
j Deut. 19. 15
k Gnà. 28. 20
l Lebh. 19. 17
m Deut. 13. 11
n 2 Tim. 4. 1
o Tais. 12. 7-9
p Ecs. 23. 8
q Deut. 1. 17
r 2 Ri. 5. 26, 27
Mat. 27. 5
2 Pead. 2. 7, 8
s Gnio. 13. 3
t Deut. 33. 1
u 2 Eoin 11
v Gnà. 31. 6
w 2 Tim. 4. 7
x Gal. 5. 19
y Eabh. 10. 23
z caib. 5. 21
a Eoin 18. 36, 37
b Phil. 2. 15
c 1 Tes. 5. 23
d caib. 1. 17
e Tais. 17. 14
f Tais. 1. 16, 17
g Ecs. 33. 20
h Iud. 25
Tais. 1. 6
i Salm 62. 10
j Ecl. 5. 18, 19
k 2 Tim. 1. 13
l Luc. 12. 21
caib. 5. 10
m Tit. 1. 1

bhunait fa chomhair an àm ri teachd[a], chum gu-n dean iad greim air a' bheatha mhaireannaich.

20 O Thimoteuis, coimhead an ni sin a dh'earbadh riut, a' seachnadh faoin-chòmhraidh mhi-naomha, agus comh-chogadh eòlais[b] d'an toirear gu breug-ach an t-ainm sin :

21 Ni air bhi do dhream àraidh ag aid-mheil, chaidh iad air seacharan a thaobh a' chreidimh[c]. Gràs *gu robh* maille riut. Amen.

B.C. 65.

a Mat. 6. 19-21
Gal. 6. 8, 9
b Col. 2. 8
c 2 Tim. 2. 18

# DARA LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM

# THIMOTEUIS.

## CAIB. I.

1 *Gràdh Phòil do Thimoteus.* 5 *An creidimh treibhdhireach a bha ann an Timoteus féin, agus 'n a mhàthair agus 'n a shean-mhàthair.* 6 *Chuir e impidh air tiodhlac Dhé a bha ann a dhùsgadh suas.*

POL abstol Iosa Criosd tre thoil Dhé, a réir geallaidh na beatha[b], a tha ann an Iosa Criosd,

2 Gu Timoteus *mo* mhac gràdhach[e]: Gràs, tròcair, *agus* sìth o Dhia an t-Athair, agus *o* Iosa Criosd ar Tigh-earna.

3 Tha mi 'toirt buidheachais do Dhia, do'm bheil mi a' deanamh seirbhis[h] o *mo* shinnsiribh le coguis ghloin[i], gu bheil agam cuimhne ortsa a ghnàth a là agus a dh'oidhche ann am urnuighibh ;

4 Air dhomh 'bhi ro thogarrach air thusa fhaicinn[k], a' cuimhneachadh do dheur, a chum gu-m bi mi air mo lìon-adh le gairdeachas ;

5 'N uair a chuimhnicheas mi an creid-imh neo-chealgach a tha annad-sa[m], a chòmhnuich air tùs a'd' shean-mhàthair Lois, agus a'd' mhàthair Eunice[o]: agus is dearbh leam a tha annad-sa mar an ceudna.

6 Air an aobhar so tha mi 'cur 'an cuimhne dhuit, thu dh'ath-bheothachadh tiodhlaic Dhé[p], a tha annad tre chur mo làmh-sa ort.

7 Oir cha d'thug Dia dhuinne spiorad na geilt[r]; ach *spiorad* a' chumhachd[s], agus a' ghràidh, agus na h-inntinn fhall-ain.

8 Uime sin na gabh-sa nàire dh'fhianuis ar Tighearna[t], no dhiom-sa a phrìos-anach : ach bitheadh do chuid agad a dh'àmhghar an t-soisgeil[u], a réir cumh-achd Dhé ;

9 A shaor sinne, agus a ghairm *sinn* le gairm naoimh[v], cha-n ann a réir ar n-oibre[w], ach a réir a rùin féin, agus a ghràis a thugadh dhuinn ann an Iosa Criosd[y], roimh thoiseach an t-saoghail ;

10 Ach a dh'fhoillsicheadh a nis[z] troimh theachd ar Slànuighir Iosa Criosd, a chuir as do'n bhàs[b], agus a thug beatha agus neo-bhàsmhorachd chum soluis[a], tre an t-soisgeul ;

11 Chum an d'orduicheadh mise a'm' shearmonaiche, agus a'm' abstol, agus a'm' fhear-teagaisg nan Cinneach :

12 An t-aobhar air son am bheil mi mar an ceudna a' fulang nan nithe so : gidh-eadh cha-n 'eil nàire orm[c]: oir tha fhios agam co ann a chreid mi[d], agus is dearbh leam gu bheil esan comasach air an ni sin a dh'earb mi ris a choimhead fa chomhair an là sin[f].

13 Cum gu daingean samhladh fìrinn-each nam briathar fallain[g], a chuala tu uam-sa, ann an creidimh agus ann an gràdh a tha ann an Iosa Criosd.

14 Coimhead an taisgeach maith sin a dh'earbadh riut[j], tre an Spiorad Naomh, a tha 'chòmhnuidh annainn.

15 Tha fhios so agad, gu-n do phill iad-san uile a tha 's an Asia uam-sa[l]; d'am bheil Phigellus agus Hermogenes.

16 Gu-n tugadh an Tighearna tròcair do theaghlach Onesiphoruis[n]; oir is minic a thug e sòlas dhomh-sa, agus cha do ghabh e nàire de m' shlabhraidh :

17 Ach an uair a bha e 's an Ròimh dh'iarr e mach mi gu dìchiollach, agus fhuair e *mi*.

18 Gu-n deònaicheadh an Tighearna dhàsan gu faigh e tròcair o an Tighearna 's an là sin[q]: agus tha sàr-fhios agad, cia lìon nithe anns an d' rinn e frithealadh dhomh ann an Ephesus.

## CAIB. II.

1 *Chuir Pòl impidh air Timoteus a rìs a bhi seasmhach agus buan-mhaireannach, agus dleasdanas fìor-òglaich an Tighearna 'chur 'an gniomh, leis an fhocal a roinn gu ceart, agus faoin-chainnt mhi-dhiadhaidh a sheachnadh.* 17 *Mu Himeneus agus Philetus.*

UIME sin bi-sa, a mhic, làidir anns a' ghràs a tha ann an Iosa Criosd[x].

2 Agus na nithe a chuala tu uam-sa am measg mhòran fhianuisean, earb thusa na nithe sin féin ri daoinibh fìrinneach[a], a bhitheas iomchuidh daoine eile a theag-asg mar an ceudna[c].

B.C. 66.

a Eoin 5. 24-29
b Eph. 3. 6
c Ròm. 1. 16
d 1 Pead. 4. 19
e 1 Tim. 1. 2
f 1 Eoin 6. 39, 40
10. 28-30
g Tit. 1. 9
h Gnio. 23. 1
i Eabh. 13. 18
j 1 Tim. 6. 20
k caib. 4. 9, 21
l caib. 4. 10, 16
m 1 Tim. 4. 6
n caib. 4. 19
o Gnio. 16. 1
p 1 Tim. 4. 14
q Mat. 25. 34-40
r Ròm. 8. 15
s Luc. 24. 49
1 Cor. 2. 4
t 1 Cor. 4. 9-13
u Col. 1. 24
v Ròm. 8. 28, 30
w Tit. 3. 5
x Ios. 1. 7
Eph. 6. 10
y Deut. 7. 7, 8
Eph. 1. 9, 11
z 1 Pead. 1. 20
a 1 Tim. 1. 18
b 1 Cor. 15. 54
c Tit. 1. 9

3 Fuiling thusa uime sin cruaidh-chàs[a],
mar dheadh shaighdear Iosa Criosd.
4 Cha dean neach sam bith a leanas an
cogadh e féin a ribeadh ann an gnoth-
uichibh na beatha *so*[c]: chum gu-n toilich
e an ti a thagh e gu bhi 'n a shaigh-
dear.
5 Agus mar an ceudna ged ni fear air
bith spàirn, cha chrùnar e mur dean e
spàirn gu dligheach.
6 Is còir do'n treabhaiche a shaoth-
raicheas air tùs, comh-roinn fhaotainn
de'n toradh.
7 Smuainich air na nithibh a tha mi ag
ràdh; agus gu-n tugadh an Tighearna
dhuit tuigse anns na h-uile nithibh[h].
8 Cuimhnich gu-n do thogadh o na
mairbh Iosa Criosd[k], de shìol Dhaibhidh,
a réir mo shoisgeil-sa;
9 Air son am bheil mise a' fulang mar
fhear droch-bheirt, *eadhon* gu gèimhlibh;
ach cha-n 'eil focal Dhé ceangailte[l].
10 Uime sin tha mi ag iomchar nan uile
nithe air son nan daoine taghta[n], chum
gu faigh iadsan mar an ceudna an t-slàinte
a tha ann an Iosa Criosd, maille ri glòir
shìorruidh.
11 *Is* ràdh fìor so, Ma bhàsaicheas sinn
maille ris, gu-m bi sinn beò mar an ceudna
maille ris[p]:
12 Ma dh'fhuilgeas sinn, rìghichidh sinn
mar an ceudna maille ris: ma dh'àich-
eadhas sinn *e*, àicheadhaidh esan sinne
mar an ceudna[q]:
13 Mur creid sinne, gidheadh tha esan
a' fantuinn fìrinneach[s]; cha-n 'eil e'n
comas da e féin àicheadh[u].
14 Cuir na nithe sin 'an cuimhne
dhoibh[w], a' cur sparraidh orra 'am fianuis
an Tighearna, gun iad a bhi 'connsachadh
mu fhoclaibh anns nach 'eil tairbhe sam
bith[y], *ach* a thilgeas bun os ceann an
luchd-éisdeachd.
15 Dean dìchioll air thu féin a nochd-
adh dearbhta do Dhia[b], a'd' shaothraiche,
nach ruig leas nàire a ghabhail, a' roinn
focail na fìrinn gu ceart[d].
16 Ach seachainn faoin-chainnt mhi-
naomh; oir théid iad air aghaidh chum
an tuilleadh mi-dhiadhachd.
17 Agus ithidh am focal mar chnàmh-
uinn; *d'*am bheil Himeneus agus Phi-
letus;
18 Muinntir a thaobh na fìrinn a chaidh
air seacharan, ag ràdh gu-n deachaidh
an aiseirigh cheana seachad; agus a tha
'tilgeadh creidimh dream àraidh bun os
ceann.
19 Gidheadh, tha bunait Dhé a' seas-
amh daingean[g], aig am bheil an seula
so, Is aithne do an Tighearn' an dream
sin a's leis[i]. Agus, Gach neach a tha 'g
ainmeachadh ainm Chriosd tréigeadh e
eucoir[k].
20 Ach ann an tigh mòr cha-n e mhàin
gu bheil soithichean òir[l], agus airgid,
ach mar an ceudna *soithiche* fiodha, agus

B.C. 66.

[a] caib. 4. 5
[b] Ier. 15. 19
[c] 1 Cor. 9. 25, 26
[d] Gnio. 9. 15
1 Pead. 1. 7
[e] caib. 3. 17
[f] Ecl. 11. 9, 10
1 Pead. 2. 11
[g] Col. 1. 2
[h] Gnà. 2. 6
[i] Mat. 12. 18-20
[j] Tit. 3. 2
[k] Ròm. 1. 3, 4
[l] Gnio. 28. 31
Phil. 1. 14
[m] Tit. 1. 1
[n] 2 Cor. 1. 6
[o] 1 Tim. 3. 7
[p] Ròm. 6. 5, 8
[q] Mat. 10. 33
[r] 1 Tim. 4. 1
2 Pead. 3. 3
1 Eoin 2. 18
Iud. 17, 18
[s] Ròm. 3. 3, 4
[t] Ròm. 1. 29-31
[u] Air. 23. 19
[v] 2 Pead. 2. 12
[w] 2 Pead. 1. 13
[x] Ròm. 1. 31
[y] Tit. 3. 9, 10
[z] 2 Pead. 3. 3
[a] 2 Pead. 2. 10
[b] 2 Pead. 1. 10
[c] Iud. 4
[d] Mat. 13. 52
[1] *cumadh.*
[e] Tit. 1. 16
[f] Tit. 1. 11
[g] Gnà. 10. 25
Mat. 24. 24
Ròm. 8. 35
1 Eoin 2. 19
[h] Ecs. 7. 11
[i] Nah. 1. 7
Eoin 10. 14, 27
[j] 1 Tim. 6. 5
[2] *dearbhta bhi gun fheum; air an cùr air chùl.*
[k] Salm 97. 10
Tit. 2. 11-14
[l] Ròm. 9. 21

creadha; agus cuid diubh chum urraim,
agus cuid eile chum eas-urraim.
21 Uime sin ma ghlanas neach e féin
uatha so[b], bithidh e 'n a shoitheach chum
urraim[d], air a naomhachadh, agus iom-
chuidh chum feum a' mhaighstir, deas
chum gach uile dheadh oibre[e].
22 Teich uime sin o ana-miannaibh na
h-òige[f]: ach lean fìreantachd, creidimh,
gràdh, sìth, maille riu-san a tha 'gairm
air an Tighearn' o chridhe glan[g].
23 Ach seachainn ceisdean amaideach
agus neo-fhòghluimte, air dhuit fios a
bhi agad gu-n tog iad connsachadh.
24 Agus cha-n fheud òglach an Tigh-
earna 'bhi connspoideach[i]; ach ciùin ris
na h-uile dhaoinibh[j], ealamh chum teag-
aisg, foighidneach,
25 Ann an ceannsachd a' teagasg na
dream a sheasas 'n a aghaidh; dh'fheuch-
ainn an toir Dia uair air bith aithreachas
dhoibh, chum aidmheil na fìrinn[m];
26 Agus air mosgladh dhoibh gu-n téid
iad as o ribe an diabhuil[o], aig am bheil
iad air am beò-ghlacadh chum a thoile.

## CAIB. III.

1 *Thug Pòl rabhadh do Thimoteus mu thimchioll nan amanna ri teachd;* 6 *dh'innis e cò iad naimhde na fìrinn;* 10 *chuir e 'eisempleir féin roimhe,* 16 *agus mhol e na sgrìobtuir naomha.*

ACH bitheadh fhios so agad, gu-n tig
anns na làithibh deireannach aim-
sirean cunnartach[r].
2 Oir bithidh daoine féin-spéiseil[t],
sanntach, ràiteachail, uaibhreach, toibh-
eumach[v], eas-ùmhal do phàrantaibh, mi-
thaingeil, mi-naomha,
3 Gun ghràdh nàdurra[x], 'n an luchd-
brisidh coimhcheangail, tuaileasach, neo-
gheamnuidh[z], borb, gun ghaol do'n
mhaith,
4 Fealltach[a], ceann-laidir, àrdanach,
aig am bheil bàrr gràidh do shàimh na
tha aca do Dhia[c];
5 Aig am bheil coslas[1] diadhachd[e],
ach a tha 'g àicheadh a cumhachd: o'n
leithidibh sin tionndadh-sa air falbh.
6 Oir is ann diubh so a tha 'n dream
sin a dh'èalaidheas a stigh do thighibh[f],
agus a bheir leo ann am braighdeanas
mnathan suarach air an uallachadh le
peacaidhean, air an iomain le iomadh gnè
ana-mianna,
7 A' sìor-fhòghlum, agus gun chomas
doibh gu bràth teachd chum eòlais na
fìrinn.
8 Agus mar a chuir Iannes agus Iam-
bres an aghaidh Mhaois[h], mar sin tha
iadsan a' cur an aghaidh na fìrinn:
daoine aig am bheil inntinn thruaillidh[j],
gun tuigse[2] 'thaobh a' chreidimh.
9 Ach cha téid iad na's faide air an
aghaidh: oir bithidh am mi-chiall foll-
aiseach do na h-uile *dhaoinibh*, mar a
bha am *mi-chiall-san* mar an ceudna.

10 Ach tha làn-fhios agad air mo
theagasg-sa, *mo* ghnè beatha, *mo* rùn, *mo*
chreidimh, *m'*fhad-fhulangas, *mo* sheirc,
*m'*fhoighidinn,
11 *Mo* gheur-leanmhuinnibh, *m'*fhul-
angais a thàinig orm ann an Antioch[d],
ann an Iconium[f], ann an Listra; ciod e
meud nan geur-leanmhuinn a ghiùlain
mi: ach asda uile shaor an Tighearna
mi[i].
12 Seadh, fuilgidh iadsan uile leis an
àill am beatha a chaitheadh gu diadhaidh
ann an Iosa Criosd, geur-leanmhuinn[k].
13 Ach fàsaidh droch dhaoine agus
mealltairean na's miosa agus na's miosa[m],
a' mealladh, agus air am mealladh.
14 Ach buanaich thusa anns na nithibh
a dh'fhòghluim thu, agus air an d' rinn-
eadh thu dearbh-fhiosrach, air dhuit fios
a bhi agad cia uaith a dh'fhòghluim thu
*iad*;
15 Agus o bha thu a'd' leanabh gu-m
b'aithne dhuit na sgrìobtuirean naomha,
a tha comasach air do dheanamh glic
chum slàinte[p], tre a' chreidimh a tha
ann an Iosa Criosd.
16 *Tha* an sgrìobtuir uile air a dheachd-
adh le Spiorad Dhé[r], agus *tha* e tarbh-
ach chum teagaisg[s], chum spreigeadh,
chum leasachaidh, chum oilein ann am
fìreantachd:
17 Chum gu-m bi òglach Dhé coimh-
lionta[v], làn deas chum gach uile dheadh
oibre.

## CAIB. IV.

1 *Chuir Pòl impidh air Timoteus a dhleasdanas a dheanamh leis an uile chùram agus dhìchioll; 6 thug e cinnte dha gu bheil a bhàs féin am fagus; 9 is àill leis e 'theachd gu gràd d'a ionnsuidh, agus Marcus a thoirt leis, agus nithe àraidh eile mu'n do sgrìobh e d'a ionnsuidh.*

THA mi a' sparradh ort uime sin 'am
fianuis Dhé[a], agus an Tighearn' Iosa
Criosd, a bheir breth air na beothaibh
agus air na mairbh[c], aig a theachd deal-
rach agus *ann* a rìoghachd:
2 Searmonaich am focal, bi dùrachdach
ann an àm agus ann an an-àm; spreig,
cronaich[f], earailich leis an uile fhad-
fhulangas agus theagasg.
3 Oir thig an t-àm anns nach bi fulang
aca air teagasg fallain: ach air do chluas-
aibh tachasach a bhi aca[i], carnaidh iad
suas dhoibh féin luchd-teagaisg a réir an
ana-miann;
4 Agus tionndaidhidh iad an cluasan
air falbh o'n fhìrinn, agus tionndaidhear
iad chum sgeulachdan faoine[j].
5 Ach dean thusa faire anns na h-uile
nithibh[a], fuiling cruaidh-chàs, dean obair
soisgeulaiche, làn-choimhlion[1] do mhinis-
treileachd[b].
6 Oir tha mise nis gu bhi air m'ìobradh,
agus tha àm mo shiubhail am fagus[c].
7 Chòmhraig mi an deadh chòmhrag[e],
chrìochnaich mi *mo* [2]thurus[g], ghléidh mi
an creidimh[h].
8 O so mach tha air a thasgadh fa m'
chomhair crùn fìreantachd[j], a bheir an
Tighearn', am breitheamh cothromach,
dhomh 's an là ud: agus cha-n ann dhomh-
sa a mhàin, ach dhoibh-san uile mar an
ceudna, leis an ionmhuinn a theachd-san[l].
9 Dean do dhìchioll air tighin a m'
ionnsuidh gu luath:
10 Oir thréig Demas mi, air dha an
saoghal so a tha làthair a ghràdhachadh[n],
agus chaidh e do Thesalonica; Crescens
do Ghalatia, Titus do Dhalmatia.
11 Tha Lucas 'n a aonar maille rium.
Gabh Marcus[o] agus thoir leat e: oir tha
e feumail dhomh-sa chum na ministreil-
eachd.
12 Ach chuir mi Tichicus[q] gu Ephesus.
13 An fhalluing a dh'fhàg mi ann an
Troas aig Carpus, an uair a thig thu, thoir
*leat*, agus na leabhraichean, ach gu h-àr-
aidh na meambrana.
14 Rinn Alecsander[t] an ceard-umha
iomadh olc orm: gu-n tugadh an Tigh-
earna dha a réir a ghniomhara[u]:
15 Bi thusa mar an ceudna air d'fhaicill
uaith, oir chuir e gu mòr an aghaidh ar
briathar-ne.
16 Aig mo cheud fhreagradh cha robh
aon neach leam, ach thréig na h-uile mi[w]:
nar agrar orra e[x].
17 Gidheadh, sheas an Tighearna làimh
rium[y], agus neartaich e mi; chum tromh-
am-sa gu-m bitheadh an searmonachadh
air a làn-fhoillseachadh, agus gu-n cluinn-
eadh na Cinnich uile *e*: agus shaoradh
mi á beul an leòmhain[z].
18 Agus saoraidh an Tighearna mi o
gach uile dhroch obair[b], agus gleidhidh e
mi chum a rìoghachd nèamhaidh féin[d]:
dhà-san *gu robh* glòir gu saoghal nan
saoghal. Amen.
19 Cuir fàilte air Prisca[e], agus air
Acuila, agus air teaghlach Onesiphoruis.
20 Dh'fhan Erastus[g] ann an Corintus:
ach dh'fhàg mi Trophimus[h] gu tinn ann
am Miletum.
21 Dean dìchioll air teachd roimh 'n
gheamhradh. Tha Eubulus, agus Pu-
dens, agus Linus, agus Claudia, agus na
bràithrean uile a' cur fàilte ort.
22 *Gu robh* an Tighearn' Iosa Criosd
maille ri d' spiorad. Gràs maille ruibh.
Amen.

B.C. 66.

[a] caib. 2. 3
[1] *làn-dhearbh.*
[b] 1 Tim. 4. 12, 15
[c] Phil. 2. 17
2 Pead. 1. 14
[d] Gnio. 13. 45, 50
[e] 1 Tim. 6. 12
[f] Gnio. 14. 5, 6, 19
[2] *mo réis.*
[g] Gnio. 20. 24
[h] Tais. 3. 10
[i] Salm 34. 19
[j] 1 Cor. 9. 25
1 Pead. 5. 4
Tais. 2. 10
[k] Marc. 8. 24
Eoin 17. 14
[l] 1 Cor. 2. 9
Eabh. 9. 28
[m] 2 Tes. 2. 11
[n] 1 Eoin 2. 15
[o] Gnio. 12. 12, 25
[p] Eoin 5. 39
[q] Tit. 3. 12
[r] 2 Pead. 1. 21
[s] Ròm. 15. 4
[t] 1 Tim. 1. 20
[u] 2 Sam. 3. 39
Salm 28. 4
[v] Salm 119. 98-100

[w] caib. 1. 15
[x] Gnio. 7. 60
[y] Mat. 10. 19
Gnio. 23. 11

[z] Salm 22. 21
1 Pead. 5. 8
[a] 1 Tim. 5. 21
6. 13
[b] Salm 121. 7
2 Cor. 1. 10
[c] Tais. 20. 12, 13
[d] Eoin 10. 28
[e] Gnio. 18. 2
Ròm. 16. 3, *Priscila*
[f] Tit. 2. 15
[g] Gnio. 19. 22
Ròm. 16. 23
[h] Gnio. 20. 4
21. 29
[i] 2 Pead. 2. 1-3
[j] 1 Tim. 1. 4

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM

# THITUIS.

## CAIB. I.

1 *C'ar son a dh'fhàgadh Titus ann an Crete.* 6 *Ciod na buaidhean is còir a bhi orra-san a thaghar 'n am ministeiribh.* 11 *Is éigin beoil droch luchd-teagaisg a dhruideadh:* 12 *ciod a' ghnè dhaoine a tha annta.*

POL seirbhiseach Dhé, agus abstol Iosa
Criosd, a réir creidimh *dhaoine* taghta
Dhé, agus aidmheil na firinn a tha réir
diadhachd[c];
2 Ann an dòchas na beatha maireann-
aich, a gheall Dia do nach comasach
breug a dheanamh[e], roimh chruthachadh
an t-saoghail[f];
3 Ach dh'fhoillsich e 'fhocal féin, ann
an àm iomchuidh tre shearmonachadh[g],
a dh'earbadh rium-sa, a réir àithne Dhé
ar Slànuighear;
4 Chum Thituis *mo* dhearbh mhic féin
a réir a' chreidimh choitchionn[i]: Gràs,
tròcair, *agus* sith o Dhia an t-Athair,
agus o an Tighearn' Iosa Criosd ar Slàn-
uighear.
5 Air a shon so dh'fhàg mi thu ann an
Crete, chum gu-n cuireadh tu 'an ordugh
na nithe a dh'fhàgadh gun deanamh[j],
agus gu-n suidhicheadh tu seanairean
anns gach baile[k], a réir mar a dh'àithn
mise dhuit.
6 Ma tha neach sam bith neo-lochdach,
'n a fhear aon mhnatha, aig am bheil a
chlann creideach, nach 'eil fo mhi-chliù
'thaobh ana-caitheimh, no eas-ùmhal:
7 Oir is còir do easbuig a bhi neo-
choireach[m], mar stiùbhard Dhé; gun
bhi féin-thoileil, no feargach, no òlmhar,
no tuasaideach, no cionail air buannachd
shalaich;
8 Ach aoidheil, déidheil air daoinibh
maithe, ciallach, cothromach, naomh,
measarra;
9 A' cumail an fhocail fhior gu daing-
ean[p], a réir teagaisg, chum gu-m bi e
comasach le teagasg fallain, araon earail
a thabhairt, agus an dream a sheasas 'n a
aghaidh a chur as am barail.
10 Oir tha mòran ann a tha mi-riagh-
ailteach, a labhras gu dìomhain[r], agus
a tha 'n am mealltairibh, gu h-àraidh
iadsan a tha de'n timchioll-ghearradh:
11 Muinntir a's còir am beul a dhruid-
eadh, dream a tha 'tionndadh thighean
iomlan bun os ceann[t], a' teagasg nan
nithe nach còir, air ghaol buannachd shal-
aich.
12 Thubhairt neach àraidh dhiubh
féin[u], eadhon fàidh dhiubh féin, *Is*
breugairean a ghnàth na Crétich, droch
fhiadh-bheathaichean, builg[1] mhall.
13 Tha an fhianuis so fior: air an
aobhar sin cronaich gu geur iad[a], chum
gu-m bi iad fallain 's a' chreidimh;
14 Gun bhi 'toirt aire do fhaoin-sgeul-
achdaibh Iudhach[b], agus do àitheantaibh
dhaoine, a thionndaidheas o'n fhìrinn.
15 Oir gu deimhin tha na h-uile nithe
glan do'n dream a tha glan[d]: ach dhoibh-
san a tha salach, agus mi-chreideach,
*cha-n 'eil* aon ni glan; ach tha an inntinn
agus an coguis féin air an salachadh.
16 Tha iad a' gabhail orra eòlas a bhi
aca air Dia; ach ann an oibribh tha iad
'g a àicheadh[h], air dhoibh a bhi gràineil,
agus easùmhal, agus a thaobh gach deadh
oibre as eugmhais tuigse.

## CAIB. II.

1 *Comhairlean air an tabhairt do Thitus araon mu thimchioll a theagaisg agus a chaithe-beatha.* 9 *Mu dhleasdanas sheirbhiseach, agus mar an ceudna mu dhleasdanas nan uile Chriosduidhean.*

ACH labhair thusa na nithe a thig ri
teagasg fallain:
2 *Eadhon* na daoine aosda 'bhi [2]air-
each[l], suidhichte, measarra, fallain 's a'
chreidimh, ann an gràdh, ann am foighid-
inn:
3 Mar an ceudna na mnathan aosda
'*bhi* 'n an giùlan mar is cubhaidh do
naomhachd, gun bhi 'n an luchd-tuaileis[n],
gun bhi trom air fion, a bhi 'n an luchd-
teagaisg air nithibh maithe;
4 Chum gu-n teagaisg iad na mnathan
òga 'bhi ciallach[o], gràdhach air am fear-
aibh, gràdhach air an cloinn,
5 *A bhi* eagnuidh, geamnuidh, fantuinn
aig an tigh, '*bhi* maith, ùmhal d'am fear-
aibh chum nach faigh focal Dhé mi-chliù.
6 Cuir impidh air na daoinibh òga mar
an ceudna, iad a bhi ciallach.
7 Anns na h-uile nithibh 'g ad nochd-
adh féin ann ad eisempleir dheadh oibre[q]:
ann an teagasg *a' nochdadh* neo-thruaill-
idheachd, suidheachadh inntinn, treibh-
dhireis,
8 Cainnt fhallain nach fheudar a dhit-
eadh[s]; chum gu-m bi nàire air an neach
a tha 'n 'ur n-aghaidh, a chionn nach 'eil
droch ni sam bith aige r'a labhairt um-
aibh.
9 *Earailich* seirbhisich a bhi ùmhal
d'am maighstiribh féin[v], agus an deadh-

B.C. 65.

[1] *geòcairean leisg.*
[a] 2 Tim. 4. 2
[b] 1 Tim. 1. 4
[c] 1 Tim. 6. 3
[d] Ròm. 14. 14, 20
[e] 1 Sam. 15. 29
Eabh. 6. 18
[f] Mat. 25. 34
2 Tim. 1. 9, 10
[g] Ròm. 10. 14, 15
[h] 2 Tim. 3. 5-8
Iud. 4
[i] 1 Tim. 1. 1, 2
[j] 1 Cor. 11. 34
[k] Gnio. 14. 23
2 Tim. 2. 2
[2] *stuama.*
[l] Gnà. 16. 31
[m] 1 Tim. 3. 2, &c.
[n] 1 Tim. 3. 11
[o] 1 Tim. 5. 14
[p] 2 Tes. 2. 15
2 Tim. 1. 13
[q] 1 Tim. 4. 12
[r] Seum. 1. 26
[s] 1 Tim. 6. 3
[t] 2 Tim. 3. 6
[u] Gnio. 17. 28
[v] Eph. 6. 5, &c.

thoileachadh anns na h-uile nithibh: gun
bhi a' labhairt 'n an aghaidh;
10 Gun bhi a' ceiltinn aon ni d'an cuid,
ach a' nochdadh gach uile dheadh thairis-
neachd; chum gu-n dean iad teagasg Dhé
ar Slànuighear maiseach anns na h-uile
nithibh[c].
11 Oir dh'fhoillsicheadh gràs slàinteil
Dhé do na h-uile dhaoinibh[e],
12 A' teagasg dhuinn gach mi-dhiadh-
achd[g] agus ana-mianna saoghalta[h] àich-
eadh, agus ar beatha a chaitheadh gu
stuama[j], gu cothromach, agus gu diadh-
aidh anns an t-saoghal so làthair;
13 Air dhuinn sùil a bhi againn ris an
dòchas bheannaichte sin[k], eadhon foill-
seachadh glòire an Dé mhòir[l], agus ar
Slànuighir Iosa Criosd:
14 A thug e féin air ar son[m], chum gu-n
saoradh e sinn o gach aingidheachd[o],
agus gu-n glanadh[p] e dha féin sluagh son-
ruichte[q], eudmhor mu dheadh oibribh[r].
15 Na nithe so labhair, agus earailich,
agus cronaich leis an uile ùghdarras. Na
deanadh duine sam bith tàir ort[t].

## CAIB. III.

1 *Tha Titus air a sheòladh le Pòl, araon mu thimchioll nan nithe a bhuineadh dha 'theagasg, agus nach buineadh; 10 is àill leis e 'chur cùl ri luchd-saobh-chreidimh; 12 an déigh so, dh'innis e dha an t-àm, agus an t-àit anns am b'àill leis e 'thcachd d'a ionnsuidh; agus mar sin chrìochnaich e.*

CUIR an cuimhne dhoibh a bhi ùmhal
do uachdaranachdaibh agus do
chumhachdaibh[w], freagarrach do luchd-
riaghlaidh, ullamh chum gach uile
dheadh oibre,
2 Gun olc a labhairt mu neach air bith,
'bhi neo-thuasaideach, mìn, a' taisbean-
adh an uile cheannsachd[x] do na h-uile
dhaoinibh.
3 Oir bha sinne féin uair-éigin[y] eu-
céillidh, eas-ùmhal, air seacharan, a'
deanamh seirbhis do iomadh gnè ana-
miann agus an-toilean, a' caitheadh ar
beatha ann am mì-run agus 'am farmad,
fuath-thoillteannach, *agus* a' toirt fuath
d'a chéile.

B.C. 65.

[a] Eph. 2. 4-10
[b] Eph. 2. 4, 8, 9
[c] Mat. 5. 16
Phil. 2. 15
[d] Eoin 3. 3-5
1 Cor. 6. 11
Eph. 5. 26
1 Pead. 3. 21
[e] Ròm. 5. 15
1 Tim. 2. 4
[f] Isa. 44. 3
Gnio. 10. 45
[g] Ròm. 6. 4-12
Col. 3. 5-10
[h] 1 Pead. 2. 11
[i] Ròm. 3. 24
[j] Luc. 1. 75
2 Pead. 1. 5-8
[k] 1 Cor. 1. 7
Col. 1. 5
[l] Tais. 1. 7
[m] Eph. 5. 2
[n] rann. 1, 14
[o] Salm 130. 8
[p] Eabh. 9. 14
[q] Deut. 7. 6
1 Pead. 2. 9
[r] Eph. 2. 10
[s] 2 Tim. 2. 23
[t] 1 Tim. 4. 12
[u] Mat. 18. 17
[v] Gnio. 13. 46
[w] Ròm. 13. 1
[x] Eph. 4. 2
[y] 1 Cor. 6. 11
1 Pead. 4. 3
[z] rann 8
2 Tes. 3. 10
[a] Col. 1. 10

4 Ach an uair a dh' fhoillsicheadh
caoimhneas agus gràdh Dhé ar Slànuigh-
ear do dhaoinibh[a],
5 Cha-n ann o oibribh fìreantachd a
rinn sinne[b], ach a réir a thròcair féin
shaor e sinn, tre ionnlad na h-ath-ghin-
eamhuinn[d], agus ath-nuadhachadh an
Spioraid Naoimh:
6 A dhòirt e oirnn gu saoibhir[f], tre
Iosa Criosd ar Slànuighear;
7 Chum air dhuinn a bhi air ar fìrean-
achadh tre a ghràs[i], gu-m bitheamaid air
ar deanamh 'n ar n-oighreachaibh a réir
dochais na beatha maireannaich.
8 *Is* fìor an ràdh so, agus is àill leam
thu 'thoirt dearbh-chinnte air na nithibh
sin, chum gu-m bitheadh iadsan a chreid
ann an Dia, cùramach air toiseach a bhi
aca ann an deadh oibribh[n]: oir tha na
nithe so maith agus tarbhach do dhaoin-
ibh.
9 Ach seachainn ceisdean amaideach[s],
agus sloinnteireachd, agus connspoidean,
agus connsachadh mu'n lagh; oir tha iad
gun tairbhe agus dìomhain.
10 Duine a tha 'n a shaobh-chreideach,
an déigh na ceud agus na dara comhairle
diùlt[u]:
11 Air do fhios a bhi agad gu bheil a'
leithid sin *de dhuine* air a chur bun os
ceann, agus gu bheil e a' peacachadh,
air dha 'bhi air 'fhéin-dhìteadh[v].
12 'N uair a chuireas mi Artemas a
d' ionnsuidh, no Tichicus, dean dì hioll
air teachd a m'ionnsuidh gu Nicopolis:
oir is ann an sin a chuir mi romham an
geamhradh a chaitheadh.
13 Thoir Senas am fear-lagha agus
Apollos air an aghaidh 's an t-slighe gu
dùrachdach, chum nach bi ni air bith
dh'uireasbhuidh orra.
14 Agus fòghlumadh ar muinntir-ne
mar an ceudna deadh oibre a dheanamh
gu dùrachdach fa chomhair ghnàthach-
adh feumail[z], chum nach bi iad neo-
tharbhach[a].
15 Tha'n dream a tha maille rium uile
a' cur fàilte ort. Cuir fàilte orra-san le'n
ionmhuinn sinn 's a' chreidimh. Gràs
maille ruibh uile. Amen.

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

CHUM

# PHILEMOIN.

1 *Is subhach le Pòl a bhi 'cluinntinn mu chreidimh agus gràdh Philemoin: 9 air am bheil e 'g iarraidh maitheanas a thabhairt do Onesimus a sheirbhiseach, agus gabhail ris a rìs gu cairdeil.*

B.C. 64.

[a] Eph. 3. 1
[b] Phil. 2. 25

POL, prìosanach Iosa Criosd[a], agus
Timoteus *ar* bràthair, chum Phile-
moin a's ionmhuinn leinn, agus ar comh-
shaothraiche[b],
2 Agus chum Aphia ionmhuinn, agus

Archipuis[a] ar comh-shaighdear, agus
chum na h-eaglais a tha ann do thigh :
3 Gràs *gu robh* dhuibh[b], agus sìth o
Dhia ar n-Athair, agus o an Tighearn'
Iosa Criosd.
4 Tha mi a' toirt buidheachais do
m' Dhia[e], a' sìor-thoirt luaidh ort ann
am urnuighibh,
5 Air dhomh 'bhi 'cluinntinn mu
d'ghràdh[f], agus creidimh, a tha agad a
thaobh an Tighearn' Iosa, agus a thaobh
nan uile naomh ;
6 Chum gu-m bi comh-chomunn do
chreidimh éifeachdach[i] ann an aidmheil
an uile mhaith a tha annaibh ann an
Iosa Criosd.
7 Oir tha subhachas ro mhòr agus
comhfhurtachd againne ann do ghràdh-sa
do bhrìgh gu bheil innigh[1] nan naomh
air faotainn suaimhneis[2] tromhad-sa[k], a
bhràthair.
8 Uime sin ged fheudainn a bhi ro
dhàn ann an Criosd chum an ni a tha
iomchuidh àithneadh dhuit[l],
9 Gidheadh is fèarr leam air son gràidh[m]
impidh a chur ort, air bhi dhomh mar
Phòl aosda, agus a nis mar an ceudna
a'm' phrìosanach air son Iosa Criosd.
10 Guidheam ort air son mo mhic
Onesimuis[o], a ghin mi ann am ghèimh-
libh[p]:
11 Neach a bha uair-éigin neo-tharbh-
ach dhuit-sa[q], ach a nis a tha tarbhach
dhuit-sa agus dhomh-sa :
12 Neach a chuir mi air ais : uime sin
gabh-sa ris mar ri m'innigh féin ;
13 Neach a bu mhiaun leam a chumail
maille rium féin, chum gu-n deanadh e
frithealadh dhomh ann ad àite-sa[x], ann
an gèimhlibh an t-soisgeil :
14 Ach as eugmhais d'inntinn-sa cha
bu toil leam ni sam bith a dheanamh ;
chum nach bitheadh do mhaith-sa mar
gu-m b'ann a dh'aindheoin, ach o d' thoil
féin[c].
15 Oir theagamh gur ann air a shon so
a dh'fhàg e thu ré tamuill[d], chum gu-m
faigheadh tu e gu sìorruidh ;
16 Cha-n ann á so suas mar sheirbhis-
each, ach os ceann seirbhisich, 'n a bhràth-
air gràdhach[g], gu h-àraidh dhomh-sa,
agus nach mò na sin dhuit-sa, araon anns
an fheòil[h], agus anns an Tighearn'?
17 Uime sin ma mheasas tu mise mar
fhear comh-roinne[j], gabh ris-san mar
rium féin.
18 Agus ma rinn e eucoir ort, no ma
dhligheas e ni sam bith dhuit, cuir sin
as mo leth-sa.
19 Sgrìobh' mise Pòl le m' làimh féin
*e*, *agus* dìolaidh mi e : ged nach 'eil mi ag
ràdh riut, gu-n dlighear leat thu féin os
bàrr dhomh.
20 Seadh, a bhràthair, faigheam gaird-
eachas do d' thaobh anns an Tighearna :
dean suaimhneach mo chridhe anns an
Tighearn'.
21 Air dhomh 'bhi earbsach á d'ùmh-
lachd sgrìobh mi a d'ionnsuidh[n], oir tha
fhios agam gu-n dean thusa mar an ceud-
na na's mò na 'tha mi ag ràdh.
22 Ach maille ri so ulluich mar an
ceudna fàrdoch air mo shon : oir tha
dòchas agam, tre 'ur n-urnuighibh-se[r],
gu-n toirear mi dhuibh.
23 Tha Epaphras[s] mo chomh-phrìosan-
ach ann an Iosa Criosd,
24 Marcus[t], Aristarchus[u], Demas[v],
Lucas[w], mo chomh-luchd-oibre, a' cur
fàilte ort.
25 Gràs ar Tighearn' Iosa Criosd *gu
robh* maille ri 'ur spiorad-se[y]. Amen.

B.C. 64.
[a] Col. 4. 17
[b] Eph. 1. 2
[c] 2 Cor. 9. 7
[d] Gen. 45. 5-8
[e] Eph. 1. 16
[f] Eph. 1. 15; Col. 1. 4
[g] Mat. 23. 8; 1 Tim. 6. 2
[h] Col. 3. 22
[i] Phil. 1. 9, 11
[j] 2 Cor. 8. 23
[1] *cridhe.*
[2] *ùrachaidh.*
[k] 2 Cor. 7. 13; 2 Tim. 1. 16
[l] 1 Tes. 2. 6
[m] 2 Cor. 10. 1
[n] 2 Cor. 7. 16
[o] Col. 4. 9
[p] 1 Cor. 4. 15
[q] 1 Pead. 2. 10
[r] 2 Cor. 1. 11
[s] Col. 1. 7
[t] Gnio. 12. 12, 25
[u] Gnio. 19. 29
[v] 2 Tim. 4. 10
[w] 2 Tim. 4. 11
[x] 1 Cor. 16. 17; Phil. 2. 30
[y] 2 Tim. 4. 22

# LITIR AN ABSTOIL PHOIL

## CHUM NAN

# EABHRUIDHEACH.

### CAIB. I.

1 *Tha Criosd a thàinig o'n Athair anns na h-amaibh deireannach so,* 4 *na's mò na na h-aingil, araon thaobh a phearsa agus a dhreuchd.*

DIA, a labhair o shean gu minic[c], agus
air iomadh dòigh ris na h-aithrich-
ibh leis na fàidhibh,
2 Labhair e anns na làithibh deireann-
ach so ruinne le *a* Mhac[d], a dh'orduich e
'n a oighre air na h-uile nithibh[e], tre'n
do chruthaich e fòs na saoghail[g];
3 Neach air bhi dha 'n a dhealradh *a*
ghlòire-san[i], agus 'n a fhior ìomhaigh a
phearsa, agus a' cumail suas nan uile
nithe le focal a chumhachd[a], an uair
a ghlan e ar peacaidhean troimhe féin,
shuidh e air deas làimh na mòrachd anns
na h-àrdaibh[b]:
4 Air dha 'bhi air a dheanamh na's ro
òirdheirce na na h-aingil, a mheud 's gu-n
d' fhuair e mar oighreachd ainm a bu ro
fhèarr na iadsan.
5 Oir cò de na h-aingil ris an dubhairt
e uair air bith, Is tu mo Mhac-sa[f], an
diugh ghin mi thu? agus a rìs, Bithidh
mise a'm' Athair dhà-san[h], agus bithidh
esan 'n a Mhac dhomh-sa?

B.C. 64.
[a] Col. 1. 17
[b] Salm 110. 1; Eph. 1. 20, 21
[c] Air. 12. 6, 8
[d] Deut. 18. 15; Eoin 1. 18
[e] Salm 2. 8
[f] Salm 2. 7
[g] Eoin 1. 3
[h] 2 Sam. 7. 14
[i] Eoin 1. 14; Col. 1. 15-17

6 Agus a rìs, an uair a tha e a' tabhairt
a' cheud-ghin a steach do'n t-saoghal,
tha e ag ràdh, Agus deanadh uile aingil
Dhé aoradh dha[a].
7 Agus a thaobh nan aingeal tha e ag
ràdh, Neach a tha 'deanamh 'aingle 'n an
spioradaibh[b], agus a mhinisteirean 'n an
lasair theine.
8 Ach ris a' Mhac *tha e ag ràdh*, *Tha*
do rìgh-chaithir, a Dhé, gu saoghal nan
saoghal[e]; *is* slat-rìoghail ro chothromach
slat do rìoghachd-sa :
9 Ghràdhaich thu fìreantachd, agus
thug thu fuath do aingidheachd ; uime
sin dh'ung Dia, do Dhia-sa, thu le olaidh
aoibhneis os ceann do chompanach.
10 Agus, Leag thusa, a Thighearna,
bunaite na talmhainn air tùs[k]; agus is
iad na nèamhan oibre do làmh :
11 Teirgidh iadsan, ach mairidh tusa :
agus fàsaidh iad uile sean mar eudach ;
12 Agus fillidh tu iad mar bhrat, agus
caochlaidhear iad : ach is tusa an Ti
ceudna, agus cha-n fhàilnich do bhliadh-
nachan.
13 Ach cò de na h-ainglibh ris an dubh-
airt e uair air bith, Suidh air mo dheas-
làimh[o], gus an cuir mi do naimhde 'n an
stòl-chos fo d' chosaibh ?
14 Nach spiorada-frithealaidh iad uile[r],
air an cur a mach chum frithealaidh
dhoibh-san a bhitheas 'n an oighreach-
aibh air slàinte[s]?

## CAIB. II.

1 *Is còir dhuinn a bhi ùmhal do Chriosd,* 9 *agus sin do bhrigh gu-n d'aontaich e ar nàdur-ne a ghabhail air féin,* 14 *mar a bha sin feumail.*

UIME sin is còir dhuinn an ro thuill-
eadh aire a thoirt do na nithibh a
chuala sinn, air eagal uair sam bith gu-n
leigeamaid ruith leo.
2 Oir ma bha am focal a labhradh le
ainglibh seasmhach, agus gu-n d'fhuair
gach uile bhriseadh agus eas-ùmhlachd
dìol-thuarasdal dligheach[y];
3 Cionnus a théid sinne as[z], ma ni sinn
dimeas air slàinte co mòr, a thòisich air
tùs air bhi air a labhairt leis an Tighearn'[a],
*agus* a rinneadh dearbhta dhuinne leo-san
a chual' *e* ;
4 Air bhi do Dhia a' deanamh comh-
fhianuis leo[c], araon le comharaidhean
agus le iongantais, agus le feartaibh eug-
samhuil, agus le tiodhlacaibh an Spioraid
Naoimh, a réir a thoile féin ?
5 Oir cha do chuir e fo cheannsal nan
aingeal an saoghal ri teachd, mu'm bheil
sinn a' labhairt.
6 Ach rinn neach fianuis ann an ionad
àraidh, ag ràdh, Ciod e an duine gu-n
cuimhnicheadh tu air[f]? no mac an duine
gu-m fiosraicheadh tu e?
7 Rinn thu e ré tamuill bhig[2] na's ìsle
na na h-aingil ; chrùn thu e le glòir agus

B.C. 64.

[a] Salm 97. 7
[b] Salm 104. 4
[c] 1 Cor. 15. 24
[d] Phil. 2. 8, 9
[e] Salm 45. 6, 7
[f] Eoin 3. 16 Ròm. 5. 8, 18
[g] Gnìo. 2. 33
[h] Luc. 24. 26, 46
[i] Ròm. 11. 36
[j] Ròm. 8. 14, 17
[k] Salm 102. 25
[l] caib. 5. 8, 9 Luc. 13. 32
[m] Eoin 17. 21
[n] Salm 22. 22
[o] Salm 110. 1
[p] Salm 18. 2 Isa. 12. 2
[q] Isa. 8. 18
[r] Salm 103. 21 Dan. 7. 10
[s] Salm 34. 7 Ròm. 8. 17
[t] Eoin 1. 14
[u] 1 Cor. 15. 54
[v] Luc. 1. 74
[1] *greim de na h-ainglean.*
[w] Phil. 2. 7
[x] caib. 5. 1, 2
[y] Air. 15. 31
[z] caib. 4. 1, 11
[a] Marc. 1. 14
[b] Mat. 4. 1-10
[c] Gnìo. 14. 3
[d] Eph. 4. 1 Phil. 3. 14
[e] Isa. 61. 1-3 caib. 4. 14
[f] Salm 8. 4, &c.
[g] Air. 12. 7
[2] no, *beagan.*

*le* urram, agus chuir thu e os ceann oibre
do làmh ;
8 Chuir thu na h-uile nithe sìos fo a
chosaibh. Oir ann an cur nan uile nithe
fodha dha, cha d'fhàg e ni air bith gun
chur fodha. Ach a nis cha-n 'eil sinn a'
faicinn nan uile nithe fathast air an cur
f'a cheannsal[c]:
9 Ach chi sinn Iosa, a rinneadh ré ùine
bhig na b'ìsle na na h-aingil[d], chum tre
ghràs Dhé gu-m blaiseadh e bàs air son
gach uile dhuine[f], tre fhulang a' bhàis
air a chrùnadh le glòir agus *le* urram[g].
10 Oir b'iomchuidh dhà-san[h], air son
*am bheil* na h-uile nithe[i], agus tre'*m*
*bheil* na h-uile nithe, ann an tabhairt
mhòran mhac chum glòire[j], ceannard an
slàinte a dheanamh foirfe tre fhulang-
ais[l].
11 Oir *tha* araon an ti a naomhaicheas,
agus iadsan a naomhaichear, uile o aon[m]:
air an aobhar sin cha nàr leis bràithrean
a ghairm dhiubh,
12 Ag ràdh, Cuiridh mi d'ainm an céill
do m' bhràithribh[n], ann am meadhon na
h-eaglais seinnidh mi cliù dhuit.
13 Agus a rìs, Cuiridh mi mo dhòchas
ann[p]. Agus a rìs, Feuch mise, agus a'
chlann a thug Dia dhomh[q].
14 Uime sin, a mheud 's gu bheil aig
a' chloinn comh-roinn a dh'fheòil agus
a dh'fhuil, ghabh esan mar an ceudna
roinn diubh sin[t]; chum tre'n bhàs[u] gu-n
claoidheadh e esan aig am bheil cumh-
achd a' bhàis, 's e sin, an diabhul ;
15 Agus gu-n saoradh e iadsan a bha
tre eagal a' bhàis[v] ré am beatha uile fo
dhaorsa.
16 Oir gu deimhin cha do ghabh e
*nàdur* nan aingeal air[1]; ach ghabh e sìol
Abrahaim air.
17 Uime sin b'fheumail da anns na
h-uile nithibh a bhi air a dheanamh cos-
mhuil r'a bhràithribh[w]; chum gu-m bith-
eadh e 'n a àrd-shagart tròcaireach agus
dìleas[x] ann an nithibh a thaobh Dhé,
chum réite a dheanamh air son pheac-
aidhean an t-sluaigh :
18 Oir a mheud 's gu-n d'fhuiling e
féin, air dha 'bhi air a bhuaireadh, is
comasach e air cabhair a dheanamh orra-
san a tha air am buaireadh[b].

## CAIB. III.

1 *Is mò Criosd na Maois :* 7 *uime sin mur creid sinn annsan, bithidh sinn na's toillteanaiche air dìoghaltas na Israel chruaidh-chridheach.*

UIME sin, a bhràithre naomha, *a tha*
'n 'ur luchd-comhpairt de'n ghairm
nèamhaidh[d], thugaibh fainear Iosa Criosd,
Abstol agus Ard-shagart ar n-aidmheil[e];
2 A bha dìleas dhà-san a dh'orduich e,
amhuil a bha Maois mar an ceudna 'n a
thigh-san uile[g].
3 Oir mheasadh gu-m b'airidh an *Ti* so
air glòir a bu mhò na Maois, a mheud 's

gu bheil tuilleadh urraim aig an neach a
thog an tigh[a], na aig an tigh féin.
4 Oir tha gach uile thigh air a thogail
le aon éigin; ach an ti a thog na h-uile
nithe, *is* e Dia.
5 Agus gu deimhin *bha* Maois dìleas
'n a thigh-san uile mar sheirbhiseach[b],
chum fianuis air na nithibh sin a bha gu
bhi air an labhairt an déigh sin;
6 Ach Criosd mar Mhac[c] os ceann a
thighe féin: agus is sinne a thigh-san[d], ma
chumas sinn dànachd, agus gairdeachas
an dòchais, gu daingean gus a' chrìoch[f].
7 Uime sin, mar tha an Spiorad Naomh
ag ràdh, An diugh, ma chluinneas sibh a
ghuth[g],
8 Na cruaidhichibh 'ur cridhe, mar
anns a' bhrosnuchadh, ann an là a' bhuair-
idh 's an fhàsach:
9 Far an do bhuair 'ur n-aithriche mi,
*agus* a dhearbh iad mi, agus a chunnaic
iad m'oibre ré dhà fhichead bliadhna.
10 Uime sin bha diomb orm ris a' ghin-
ealach sin, agus thubhairt mi, Tha iad a
ghnàth air seacharan 'n an cridhe; agus
cha do ghabh iad eòlas air mo shlighibh-sa.
11 Ionnus gu-n d'thug mi mo mhionn-
an a'm' fheirg, Nach téid[1] iad a steach do
m' shuaimhneas.
12 Thugaibh an aire, a bhràithrean,
air eagal gu-m bi ann an aon neach agaibh
droch cridhe mi-chreidimh[j], ann an
tréigsinn an Dé bheò[k].
13 Ach earailichibh a chéile gach là[l],
am feadh a ghoirear An là 'n diugh dheth;
air eagal gu-n cruaidhichear neach air bith
agaibh tre mhealltaireachd a' pheacaidh.
14 Oir rinneadh sinn 'n ar luchd-comh-
pairt de Chriosd[o], ma chumas sinn tois-
each ar muinghin gu daingean gus a'
chrìoch;
15 Am feadh a theirear, An diugh, ma
chluinneas sibh a ghuth[q], na cruaidhich-
ibh 'ur cridhe, mar anns a' bhrosnuchadh.
16 Oir air do dhream àraidh cluinntinn,
bhrosnuich iad[t]: ach cha b'iadsan uile a
thàinig a mach as an Eiphit le Maois.
17 Ach cò ris a bha diomb air ré dhà
fhichead bliadhna? *nach ann* riu-san a
pheacaich, muinntir d'an do thuit an col-
uinnean anns an fhàsach[w]?
18 Agus cò iad d'an d'thug e a mhionn-
an nach rachadh iad a steach d'a [3]shuaimh-
neas[y], ach dhoibh-san nach do chreid?
19 Mar so chi sinn nach b'urrainn iad
dol a steach air son mi-chreidimh[a].

## CAIB. IV.

1 *Tha fois nan Criosduidhean air a faghail tre chreidimh.* 12 *Cumhachd focail Dhé.* 14 *Tre ar n-Ard-shagart Iosa Mac Dhé, a bha fo thrioblaidibh, ach saor o pheacadh,* 16 *is còir dhuinn, agus feudaidh sinn dol gu dàna chum caithir nan gràs.*

UIME sin bitheadh faitcheas oirnn[f],
air eagal air bhi do ghealladh dol a
steach d'a shuaimhneas air fhagail *againn*,

B.C. 64.

[a] Sech. 6. 12, 13
[b] Ecs. 14. 31
Ios. 1. 2
[c] Salm 2. 7, 12
[d] 1 Pead. 2. 5
[e] Salm 95. 11
[f] caib. 10. 38, 39
Mat. 10. 22
[g] Salm 95. 7
[h] caib. 3. 19
[1] *ma théid.*
[i] Salm 95. 7
[j] Marc. 7. 21-23
[k] Ier. 2. 13
[l] caib. 10. 24
[2] *fois-sàbaid.*
[m] Isa. 60. 19, 20
Tais. 7. 14-27
[n] caib. 10. 12
[o] Eoin 15. 1-7
[p] 2 Pead. 1. 10
[q] rann 7
[r] caib. 3. 12, 18, 19
[s] Isa. 49. 2
[t] Air. 14. 2, &c.
[u] Tais. 1. 16
[v] Salm 139. 2
Ier. 17. 10
Tais. 2. 23
[w] Air. 26. 64, 65
Iud. 5
[x] Salm 139. 11, 12
[3] *d'a fhois.*
[y] Deut. 1. 34, 35
[z] Gnà. 15. 11
[a] caib. 4. 6
[b] caib. 2. 17
[c] caib. 9. 24
Eph. 4. 10
[d] caib. 10. 23
[e] Hos. 11. 8
[f] caib. 12. 15
[g] 1 Pead. 2. 22
1 Eoin 3. 5
[h] Ecs. 25. 17-22
caib. 10. 19-22
Eph. 3. 12

gu-n tigeadh aon neach agaibh a dhéidh-
laimh air.
2 Oir shearmonaicheadh an soisgeul
dhuinne, amhuil *a rinneadh* dhoibh-san:
ach cha robh tairbhe dhoibh-san anns an
fhocal a chaidh a shearmonachadh, do
bhrìgh nach robh e air a mheasgadh le
creidimh anns an dream a chual' *e*.
3 Oir tha sinne a chreid a' dol a steach
do shuaimhneas, amhuil a thubhairt e,
Mar a thug mi mo mhionnan a'm' fheirg[e],
Nach téid iad a steach do m' shuaimh-
neas: ged bha na h-oibre crìochnaichte o
thoiseach an t-saoghail.
4 Oir labhair e ann an ionad àraidh
mu'n t-seachdamh *là* air an dòigh so,
Agus ghabh Dia fois air an t-seachdamh
là o 'oibribh uile.
5 Agus anns an *ionad* so a rìs, Cha téid
iad a steach do m' shuaimhneas.
6 Do bhrìgh uime sin gu-n tuigear uaith
so gu-n téid dream àraidh a steach ann,
agus nach deachaidh an dream, d'an do
shearmonaicheadh e air tùs[h], a steach
air son am mi-chreidimh;
7 A rìs, tha e 'suidheachadh là àraidh,
ag ràdh ann an Daibhidh, An diugh, an
déigh aimsir co fhada; mar a theirear,
An diugh, ma chluinneas sibh a ghuth[i],
na cruaidhichibh 'ur cridhe.
8 Oir nam bitheadh Iosua air toirt
suaimhneis dhoibh, cha labhradh e an
déigh sin mu là eile.
9 Uime sin dh'fhàgadh fois[2] *fa chomh-
air* sluaigh Dhé[m].
10 Oir an ti a chaidh steach d'a
shuaimhneas, ghabh esan tàmh o 'oib-
ribh[n], amhuil *a ghabh* Dia o 'oibribh
féin.
11 Deanamaid dìchioll uime sin air dol
a steach do'n t-suaimhneas sin[p], air eagal
gu-n tuit aon neach a réir eisempleir
cheudna a' mhi-chreidimh[r].
12 Oir *tha* focal Dhé beò[s] agus cumh-
achdach, agus na's géire na claidheamh
dà fhaobhair air bith[u], a' ruigheachd
eadhon chum eadar-sgaraidh an anama
agus an spioraid, agus nan alt agus nan
smear, agus a' toirt breth air smuaintibh
agus rùnaibh a' chridhe[v].
13 Agus cha-n 'eil creutair sam bith
nach 'eil follaiseach 'n a làthair-san[x]:
ach *tha* na h-uile nithe lomnochd, agus
fosgailte do shùilibh an Ti d'am feum
sinn cunntas a thabhairt[z].
14 Do bhrìgh uime sin gu bheil againn
Ard-shagart mòr[b], a chaidh a steach do
na nèamhan[c], Iosa Mac Dhé, cumamaid
gu daingean *ar* n-aidmheil[d].
15 Oir cha-n 'eil Ard-shagart againn
nach 'eil comasach air comh-fhulangas a
bhi aige ri ar n-anmhuinneachdaibh[e]; ach
a bhuaireadh 's na h-uile nithibh air an
dòigh cheudna ruinne, *gidheadh* as eug-
mhais peacaidh[g].
16 Thigeamaid uime sin le dànachd gu
rìgh-chaithir nan gràs[h], chum gu faigh-

sinn tròcair, agus gu-n amais sinn air
gràs chum cabhair ann an àm feuma.

## CAIB. V.

1 *Ughdarras agus urram sagartachd ar Slàn-
uighir: 11 màirnealachd 'n an eòlas air a
chronachadh.*

1 OIR tha gach uile àrd-shagart, air a
thoirt o mheasg dhaoine, air orduch-
adh air son dhaoine ann an nithibh a
thaobh Dhé[b], chum gu-n toir e suas araon
tiodhlacan agus ìobairtean air son pheac-
aidhean :
2 Neach a tha comasach air truas a
ghabhail ris an dream a tha aineolach[e],
agus air seacharan : do bhrìgh gu bheil e
féin mar an ceudna air a chuairteachadh
le anmhuinneachd[i]:
3 Agus air a shon so, is còir dha ìob-
radh air son pheacaidhean, mar as leth
an t-sluaigh, is amhuil sin as a leth féin
mar an ceudna[l].
4 Agus cha ghabh aon duine an t-urr-
am so dha féin[m], ach an ti a tha air a
ghairm o Dhia, mar *bha* Aaron[o]:
5 Is amhuil sin, cha do ghlòraich Criosd
e féin[r], gu bhi air a dheanamh 'n a Ard-
shagart; ach an ti a thubhairt ris, Is tu
mo Mhac[t], an diugh ghin mi thu.
6 A réir mar tha e ag ràdh mar an
ceudna ann an *ionad* eile, *Is* sagart *thu*
gu sìorruidh a réir orduigh Mhelchise-
deic[u].
7 Neach ann an làithibh 'fheòla, an
déigh dha urnuighean agus ath-chuing-
ean[v], maille ri àrd-éighich agus deuraibh,
ìobradh suas do'n ti a bha comasach air
a shaoradh o'n bhàs[x], agus ris an d'éisd-
eadh 'thaobh an ni roimh an robh eagal
air.
8 Ged bu Mhac e, dh'fhòghluim e ùmh-
lachd o na nithibh a dh'fhuiling e[z]:
9 Agus air dha 'bhi air a dheanamh
foirfe[a], rinneadh e 'n a ùghdar slàinte
shìorruidh dhoibh-san uile a bhitheas
ùmhal dha;
10 Air a ghairm le Dia 'n a Ard-
shagart, a réir orduigh Mhelchisedeic[c];
11 Mu'm bheil mòran againn r'a labh-
airt, agus cruaidh r'am mìneachadh; do
bhrìgh gu bheil sibh mall 'n 'ur n-éisd-
eachd.
12 Oir ged bu chòir dhuibh a réir na
h-aimsir a bhi 'n 'ur luchd-teagaisg, tha
feum agaibh gu-n teagaisgeadh neach
dhuibh a rìs ciod iad ceud-thoiseacha
bhriathar Dhé; agus tha sibh air teachd
chum *na h-inbhe* sin, gur mò tha bainne
dh'uireasbhuidh oirbh[f] na biadh làidir.
13 Oir gach neach a tha 'gnàthachadh
bainne, tha e neo-theòma air focal na
fìreantachd: oir is naoidhean e[h].
14 Ach is ann do dhaoinibh foirfe a
bhuineas biadh làidir, aig am bheil an
ceud-fadhan tre ghnàthachadh fada, air
an cleachdadh ri eadar-dhealachadh a
chur eadar maith agus olc.

B.C. 64.

[a] Phil. 3. 12-14
[b] Air. 18. 1-5
[c] caib. 9. 14
[d] caib. 11. 6
[e] caib. 2. 18
[f] Gnio. 8. 17
[g] Gnio. 17. 31 26. 8
[h] Mat. 25. 31-34 41. 46
[i] caib. 7. 28
[j] Seum. 4. 15
[k] caib. 10. 32
[l] Lebh. 9. 7
[m] 2 Each. 26. 18
[n] Gal. 3. 2, 5
[o] Ecs. 28. 1 Air. 16. 40
[p] Mat. 13. 20, 21
[q] caib. 2. 5
[r] Eoin 8. 54
[s] caib. 10. 26-29
[t] Salm 2. 7
[u] Salm 110. 4
[v] Mat. 26. 39-44
[w] Salm 65. 10
[x] Mat. 26. 53
[y] Isa. 5. 6
[z] Phil. 2. 8
[a] caib. 2. 10
[b] Mat. 25. 40
[c] rann 6
[d] caib. 3. 6, 14
[e] Gnà. 15. 19 2 Pead. 1. 10
[f] 1 Cor. 3. 1-3
[g] Seum. 5. 10, 11
[h] Eph. 4. 14
[i] Gen. 22. 16, 17

## CAIB. VI.

1 *Chuir Pòl impidh air na h-Eabhruidhich,
gun iad a thuiteam air an ais o'n chreidimh;
11 ach a bhi seasmhach, 12 dìchiollach, agus
feitheamh gu foighidneach ri Dia, 13 do
bhrìgh gu bheil esan ro fhior agus cinnteach
'n a ghealladh.*

1 UIME sin air fàgail duinn ceud-thois-
eacha teagaisg Chriosd[a], rachamaid
air ar n-aghaidh chum foirfeachd; gun
bhi rìs a' suidheachadh bunaitean aith-
reachais o oibribh marbha[c], agus creidimh
a thaobh Dhé[d],
2 *Bunaite* teagaisg nam baistidhean,
agus leagaidh nan làmh[f], agus aiseirigh
nam marbh[g], agus breitheanais shìorr-
uidh[h].
3 Agus ni sinn so, ma cheadaicheas
Dia[j].
4 Oir *is* eu-comasach an dream sin a
chaidh aon uair a shoillseachadh[k], agus
a bhlais an tiodhlac nèamhaidh, agus a
rinneadh 'n an luchd-comhpairt de'n
Spiorad Naomh[n],
5 Agus a bhlais deadh fhocal Dhé[p], agus
cumhachdan an t-saoghail ri teachd[q],
6 Agus a thuit air falbh[s], ath-nuadh-
achadh chum aithreachais: do bhrìgh gu
bheil iad a' ceusadh Mhic Dhé a rìs
dhoibh féin, agus 'g a chur gu nàire
fhollaisich.
7 Oir an talamh a dh'òlas a steach an
t-uisge a tha 'teachd gu minic air, agus
a bheir uaith luibhean iomchuidh do'n
dream leis an saothraichear e, gheibh e
beannachadh o Dhia[w]:
8 Ach an talamh sin a bheir uaith
droighionn agus drisean[y] *tha* e air a chur
air cùl, agus fagus do mhallachadh; d'an
deireadh a bhi air a losgadh.
9 Ach is dearbh leinn nithe a's fèarr
mu'r timchioll-se, a mhuinntir ion-
mhuinn, agus nithe a tha dlùth do
shlàinte, ged tha sinn a' labhairt mar
so.
10 Oir cha-n 'eil Dia mi-chothrom-
ach[b], gu-n dì-chuimhnicheadh e obair
agus saothair 'ur gràidh, a nochd sibh
a thaobh 'ainme-san, am feadh 's gu-n
d'rinn sibh frithealadh do na naoimh,
agus gu bheil sibh a' frithealadh.
11 Agus is miann leinn gu-n dean gach
aon agaibh an dùrachd ceudna a nochd-
adh, chum làn-dearbhaidh an dòchais
gus a' chrìoch[d]:
12 Chum nach bi sibh leisg[e], ach 'n 'ur
luchd-leanmhuinn orra-san, a tha tre
chreidimh agus fhoighidinn a' sealbhach-
adh nan geallaidhean[g].
13 Oir an uair a thug Dia gealladh do
Abraham, do bhrìgh nach feudadh e
mionnan a thoirt air neach a bu mhò,
thug e mionnan air féin,
14 Ag ràdh, Gu fìrinneach, beannaich-
idh mi gu mòr thu[i], agus ni mi ro lìon-
mhor thu.
15 Agus mar sin an déigh dhàsan feith-

eamh gu foighidneach, fhuair e sealbh air a' ghealladh.
16 Oir gu deimhin bheir daoine mionnan air an neach a's mò: agus dhoibh-san is crìoch air gach uile chonnsachadh mionnan a chum daingneachaidh[b].
17 Uime sin air bhi do Dhia toileach air neo-chaochluidheachd a chomhairle[c] 'nochdadh na bu phailte do oighreachaibh a' gheallaidh[d], dhaingnich e le mionnaibh [e]:
18 Chum tre dhà ni neo-chaochluidheach, anns an *robh e* eu-comasach gu-n deanadh Dia breug[e], gu-m bitheadh againne comhfhurtachd làidir, a theich chum dìdein gu greim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romhainn[g]:
19 Ni a tha againn mar acair an anama, araon cinnteach agus daingean, agus a théid a steach do'n ionad sin a tha'n taobh a stigh de'n bhrat-roinn[h],
20 Far an deachaidh an roimh-ruithfhear a steach air ar son-ne[i], *eadhon* Iosa, a rinneadh 'n a Ard-shagart gu sìorruidh a réir orduigh Mhelchisedeic[j].

## CAIB. VII.

1 *Is sagart Iosa Criosd a réir orduigh Mhelchisedeic;* 11 *agus mar sin tha e na's ro òirdheirce na na sagairt a tha de ordugh Aaroin.*

OIR b'e am Melchisedeic so rìgh Shàleim[l], sagart an Dé a's ro àirde, neach a choinnich Abraham a' pilltinn o àr nan rìghrean, agus a bheannaich e;
2 D'an d'thug Abraham eadhon deachamh de'n uile: neach a's e air tùs, air 'eadar-theangachadh, rìgh na fìreantachd, agus 'n a dhéigh sin mar an ceudna, rìgh Shaleim, 's e sin, rìgh na sìthe;
3 Gun athair, gun mhàthair, gun sinnsireachd, gun toiseach làithean, gun deireadh beatha aige; ach air a dheanamh cosmhuil ri Mac Dhé, tha e 'fantuinn 'n a shagart gu sìorruidh.
4 A nis thugaibh an aire cia mòr an duine so, d'an d'thug eadhon am prìomhathair Abraham an deachamh de'n chreich.
5 Agus gu deimhin iadsan de chloinn Lebhi, a tha 'faotainn na sagartachd, tha àithne aca deachamh a thogail o'n t-sluagh a réir an lagha[q], sin r'a ràdh, o'm bràithribh féin, ged thàinig iad a mach á leasraidh Abrahaim:
6 Ach an ti nach 'eil air a shloinneadh uatha-san, fhuair e deachamh o Abraham[s], agus bheannaich e esan aig an robh na geallaidhean[u].
7 Agus gun ag sam bith, beannaichear an ti a's lugha leis an ti a's fèarr.
8 Agus an so tha daoine a gheibh bàs a' faotainn deachaimh: ach an sin an ti aig am bheil fianuis gu bheil e beò[x].
9 Agus mar a dh'fheudas mi 'ràdh, fhuaradh ann an Abraham deachamh o Lebhi féin, a thogas an deachamh:
10 Oir bha e fathast ann an leasraidh athar, an uair a choinnich Melchisedec e.
11 A nis nan tigeadh foirfeachd tre shagartachd nan Lebhitheach[a], (oir is ann r'a linn a thugadh an lagh do'n t-sluagh,) ciod am feum a bha air sagart eile éirigh a réir orduigh Mhelchisedeic, agus nach bitheadh e air a ghairm a réir orduigh Araoin?
12 Oir air do'n t-sagartachd a bhi air a h-atharrachadh, is éigin an lagh a bhi air 'atharrachadh mar an ceudna.
13 Oir an ti air an labhrar na nithe sin, buinidh e do thréibh eile, de nach d' rinn aon neach frithealadh aig an altair[f].
14 Oir *is* soilleir gur ann o Iudah dh'éirich ar Tighearna, treubh air nach do labhair Maois ni air bith 'thaobh sagartachd.
15 Agus tha e fathast na's ro shoilleire, a mheud gu-n d'éirich sagart eile a réir coslais Mhelchisedeic,
16 A rinneadh *'n a shagart*, cha-n ann a réir lagha àithne fheòlmhoir, ach a réir cumhachd beatha gun chrìoch.
17 Oir tha e 'deanamh fianuis, Gur sagart thu gach linn a réir orduigh Mhelchisedeic.
18 Oir gu deimhin tha an àithne roimhe air a cur air cùl, air son i 'bhi anmhunn agus neo-tharbhach[k].
19 Oir cha d' rinn an lagh ni sam bith foirfe[m], ach *rinn* toirt a steach dòchais a's fèarr e; tre'm bheil sinn a' teachd am fagus do Dhia[n].
20 Agus a mheud nach *d'rinneadh sagart deth* gun mhionnaibh;
21 (Oir rinneadh sagarta dhiubh-san as eugmhais mhionnan: ach dheth-san le mionnaibh, tre'n ti a thubhairt ris, Mhionnaich an Tighearn', agus cha ghabh e aithreachas, *Is* sagart thu gu sìorruidh, a réir orduigh Mhelchisedeic;)
22 Is cò mor as sin a rinneadh Iosa 'n a urras air coimhcheangal a's fèarr[o].
23 Agus bha gu deimhin mòran diubhsan 'n an sagartaibh, do bhrìgh gu-n do bhacadh dhoibh leis a' bhàs a bhi maireann:
24 Ach an *duine* so, do bhrìgh gu mair e gu sìorruidh[p], tha sagartachd neo-chaochluidheach aige.
25 Air an aobhar sin, tha e mar an ceudna comasach air an dream a thig a dh'ionnsuidh Dhé trìd-san a thèarnadh gu [1]h-iomlan[r], do bhrìgh gu bheil e beò gu sìorruidh gu eadar-ghuidhe a dheanamh air an son[t].
26 Oir bha a shamhuil sin a dh' Ard-shagart iomchuidh dhuinne, *a bha* naomh[v], neo-lochdach, neo-thruaillidh, air a dhealachadh o pheacaich, agus a rinneadh na's àirde na na nèamhan[w];
27 Nach feum gach là mar na h-àrd-shagairt ud ìobairtean a thoirt suas, air tùs air son a pheacaidhean féin[y], agus an déigh sin air son *pheacaidhean* an

B.C. 64.
[a] rann. 18, 19 caib. 8. 7 Gal. 2. 21
[b] Ecs. 22. 11
[c] Salm 110. 4 Mal. 3. 6
[d] caib. 11. 9 Ròm. 8. 17
[e] Tit. 1. 2
[f] Air. 16. 40
[g] 1 Tim. 6. 12
[h] Lebh. 16. 15
[i] caib. 4. 14
[j] caib. 7. 17
[k] Gnio. 13. 39
[l] Gen. 14. 18, &c.
[m] Ròm. 3. 20
[n] Ròm. 5. 2
[o] caib. 8. 6
[p] 1 Sam. 2. 35
[q] Air. 18. 21-26
[1] *gus a' chuid a's faide.*
[r] Iud. 24
[s] Gen. 14. 20
[t] Ròm. 8. 34 1 Eoin 2. 1
[u] Ròm. 9. 4
[v] caib. 4. 15 1 Pead. 2. 22
[w] Eph. 1. 20, 21 4. 10
[x] caib. 5. 6 Tais. 1. 18
[y] Lebh. 9. 7

t-sluaigh : oir rinn e so aon uair, 's an àm
's an d' thug se e féin mar ìobairt.
28 Oir tha an lagh a' deanamh àrd-
shagarta de dhaoinibh aig am bheil
anmhuinneachd ; ach focal nam mionnan
a bha an déigh an lagha, *a' deanamh
Ard-shagairt* de'n Mhac, a tha air a
dheanamh iomlan[1] gu sìorruidh.

## CAIB. VIII.

1 *Le sagartachd shiorruidh Chriosd tha sagartachd Lebhitheach Aaroin air a cur air cùl :* 7 *agus an coimhcheangal aimsireil a rinneadh ris na sinnsiribh, le coimhcheangal sìorruidh an t-soisgeil.*

ANIS *is e so* suim nan nithe a labhair
sinn : Tha 'shamhuil sin a dh'Ard-
shagart againn, a tha air suidhe air deis
rìgh-chaithreach na mòrachd anns na
nèamhan[c];
2 Ministeir an ionaid naoimh[d], agus an
fhior phàilliuin, a shuidhich an Tighearn',
agus cha b'e duine.
3 Oir tha gach uile àrd-shagart air
'orduchadh chum tiodhlacan agus ìobairt-
ean a thoirt suas[e]: uime sin b'éigin gu-m
bitheadh aig an duine so mar an ceudna
ni éigin r'a thabhairt suas[f].
4 Oir nam bitheadh e air thalamh, cha
bhitheadh e 'n a shagart, do bhrìgh gu
bheil sagairt ann a tha 'tabhairt suas
thiodhlac a réir an lagha :
5 Muinntir a tha 'deanamh seirbhis le
samhladh agus sgàile nan nithe nèamh-
aidh[n], a réir mar a dh'orduicheadh do
Mhaois le Dia 'n uair a bha e air tì am
pàilliun a chur suas. Oir feuch, (tha e
ag ràdh,) gu-n dean thu na h-uile nithe
réir an t-saimpleir a nochdadh dhuit 's an
t-sliabh[s].
6 Ach a nis fhuair e ministreileachd a's
ro fhèarr[t], a mheud as gu bheil e mar an
ceudna 'n a eadar-mheadhonair air coimh-
cheangal a's fèarr, a chaidh a dhaing-
neachadh air geallaidhean a's fèarr.
7 Oir nam bitheadh an ceud choimh-
cheangal sin gun uireasbhuidh ; cha-n
iarrtadh àite do'n dara coimhcheangal.
8 Oir, a' faotainn croin dhoibh, tha e
ag rádh, Feuch thig na làithean, (tha
an Tighearn' ag ràdh,) anns an dean mi
coimhcheangal nuadh ri tigh Israeil,
agus ri tigh Iudah[x]:
9 Cha-n ann a réir a' choimhcheangail a
rinn mi r'an aithrichibh, anns an la 's an
d' rug mi air làimh orra chum an treòr-
achadh a mach á talamh na h-Eiphit ; do
bhrìgh nach d'fhan iad ann am choimh-
cheangal, agus chuir mise suarach iadsan,
tha an Tighearn' ag ràdh.
10 Oir is e so an coimhcheangal a ni
mi ri tigh Israeil an déigh nan làithean
ud, tha an Tighearn' ag ràdh ; Cuiridh
mi mo reachdan 'n an inntinn, agus
sgrìobhaidh mi iad air an cridheachaibh :
agus bithidh mi a'm' Dhia dhoibh[c], agus
bithidh iadsan 'n an sluagh dhomh-sa.

B.C. 64.

[a] Isa. 54. 13
[1] *air a choisrigeadh.*
[b] Ier. 31. 31-34
[c] Eph. 1. 20
[d] caib. 9. 8, 12, 24
[e] caib. 5. 1
[f] Ecs. 26. 1, 35
[g] Ecs. 25. 31 26. 35
[h] Ecs. 25. 23-30
[i] caib. 9. 14 Eph. 5. 2
[j] Ecs. 26. 31, 33
[k] 1 Ri. 7. 48-50
[l] Lebh. 16. 12
[m] Ecs. 25. 10, &c.
[n] caib. 10. 1 Col. 2. 17
[o] Ecs. 16. 33
[p] Air. 17. 10
[q] Ecs. 34. 29 40. 20
[r] Ecs. 25. 18, 22
[s] Ecs. 25. 40 26. 30
[t] caib. 7. 22 2 Cor. 3. 6-9
[u] Air. 28. 3
[v] Ecs. 30. 10 Lebh. 16. 2, &c.
[w] caib. 5. 3
[x] Ier. 31. 31-34
[y] caib. 10. 19, 20 Eoin 14. 6
[z] Lebh. 11. 2, &c.
[a] Eph. 2. 15
[b] caib. 8. 8
[c] Hos. 2. 23 Sech. 8. 8

11 Agus cha teagaisg iad gach aon a
choimhearsnach, agus gach aon a bhràth-
air, ag ràdh, Gabh eòlas air an Tighearn':
oir bithidh eòlas aca uile orm, o'n neach
a's lugha gus an neach a's mò dhiubh[a].
12 Oir bithidh mise tròcaireach d'an
euceartaibh, agus am peacaidhean agus
an aingidheachd cha chuimhnich mi na's
mò[b].
13 Am feadh a tha e ag ràdh, *Coimh-
cheangal* nuadh, rinn e an ceud *choimh-
cheangal* sean. A nis an ni a tha aosda
agus air fàs sean, tha e fagus do dhol as
an t-sealladh.

## CAIB. IX.

1 *Tha Pòl a' mìneachadh nan ìobairt fo an lagh, agus gach gnàth a bha 'n an cuideachd;* 11 *tha iad gu mòr a thaobh feabhais goirid air fuil agus ìobairt Chriosd.*

BHA ma seadh gu dearbh aig a' cheud
*phàilliun* orduighean a thaobh
seirbhis Dhé, agus naomh-ionad saogh-
alta.
2 Oir dheasaicheadh an ceud phàill-
iun[f], anns an robh an coinnleir[g], agus am
bòrd[h], agus aran na fianuis, ris an abrar
*an t-ionad* naomh.
3 Agus an taobh a stigh de'n dara
roinn-bhrat[j], am pàilliun ris an abrar an
t-ionad a's ro naoimhe[k];
4 Anns an robh an tùisear òir[l], agus
àirc a' choimhcheangail[m] air a còmhdach-
adh mu'n cuairt le òr, anns an robh a'
phoit òir 's an robh am mana[o], agus slat
Aaroin a bha fo bhlàth[p], agus clàir a'
choimhcheangail[q];
5 Agus os a ceann, ceruban na gloire[r],
a' cur sgàile air caithir na tròcair ; mu
nach urrainn sinn a nis labhairt fa leth.
6 A nis an uair a bha na nithe so air
an cur 'an ordugh mar so, chaidh na
sagairt a ghnàth a steach do'n cheud
phàilliun[u], a' coimhlionadh seirbhis *Dhé*:
7 Ach do'n dara pàilliun *chaidh* an
t-àrd-shagart 'n a aonar *a steach* aon uair
's a' bhliadhna[v], cha b'ann as eugmhais
fola, a thug e suas air a shon féin[w], agus
*air son* seacharain an t-sluaigh :
8 Air bhi do'n Spiorad Naomh a' nochd-
adh so, nach robh fathast an t-slighe
chum an ionaid a bu ro naoimhe air a
foillseachadh[y], am feadh a bha an ceud
phàilliun fathast 'n a sheasamh :
9 Ni a bha 'n a shamhladh do'n aimsir
a tha'làthair, anns an robh araon tiodh-
lacan agus ìobairtean air an toirt suas,
nach robh comasach air an ti a bha 'dean-
amh na seirbhis sin a dheanamh coimh-
lionta, 'thaobh a choguis,
10 *An t-seirbhis* a bha mhàin ann am
biadhaibh agus ann an deochaibh[z], agus
ann an iomadh gnè ionnlaid, agus deas-
ghnàthan a thaobh na feòla[a], a chuireadh
mar uallaich orra gu àm an leasachaidh[b].
11 Ach air teachd do Chriosd 'n a
Ard-shagart nan nithe maithe a bha ri

teachd[a], tre phàilliun a bu mhò agus a b'iomlaine[b], nach d'rinneadh le làmhan, sin r'a ràdh, nach robh de'n togail so ;

12 Agus cha b'ann tre fhuil ghabhar agus laogh[e], ach tre 'fhuil féin[f] a chaidh e steach aon uair do'n ionad naomh[h], air dha saorsa shìorruidh fhaotainn *dhuinne*[j].

13 Oir ma ni fuil tharbh[l], agus ghabhar, agus luaithre aighe[o] air a crathadh air an dream a bha neòghlan, an naomhachadh chum glanaidh na feòla ;

14 Cia mòr a's mò ni fuil Chriosd, a thug e féin suas tre an Spiorad shiòrruidh[p] gun lochd do Dhia, 'ur coguis-se 'ghlanadh o oibribh marbha[q] chum seirbhis a dheanamh do an Dia bheò[r]?

15 Agus air a shon so is esan eadarmheadhonair an tiomnaidh-nuaidh[t], ionnus tre fhulangas a' bhàis, chum saorsa nan euceart *a bha* fo 'n cheud thiomnadh *a chosnadh*, gu faigheadh iadsan a tha air an gairm gealladh na h-oighreachd sìorruidh.

16 Oir far am bheil tiomnadh, is éigin bàs an tiomnaidh-fhir a bhi ann mar an ceudna.

17 Oir tha tiomnadh daingean an déigh bàis dhaoine : ach cha-n 'eil brìgh sam bith ann am feadh tha'n tiomnaidh-fhear beò.

18 A réir sin, ni mò bha'n ceud *thiomnadh* air a choisrigeadh as eugmhais fola.

19 Oir an uair a labhradh gach uile àithne 'réir an lagha ris an t-sluagh uile le Maois[x], air dha fuil laogh agus ghabhar a ghabhail, maille ri uisge, agus olainn scàrlaid, agus hìosop, chrath e iad araon air an leabhar agus air an t-sluagh uile,

20 Ag ràdh, 'S i so fuil an tiomnaidh a dh'àithn Dia dhuibh[z].

21 Os bàrr, chrath e mar an ceudna an fhuil air a' phàilliun[a], agus air soithichibh na naomh-sheirbhis uile.

22 Agus is beag nach 'eil na h-uile nithe air an glanadh le fuil a réir an lagha ; agus as eugmhais dòrtaidh fola cha-n 'eil maitheanas r'a fhaotainn[b].

23 B'fheumail uime sin gu-m bitheadh samhlaidhean nan nithe a tha 's na nèamhan air an glanadh leo so ; ach na nithe nèamhaidh féin le ìobairtibh a b'fhèarr na iad so :

24 Oir cha deachaidh Criosd a steach do na h-ionadaibh naomha làmh-dheanta, nithe a tha 'n an samhladh air an fhior *ionad* ; ach do nèamh féin, chum a nis e féin a nochdadh ann am fianuis Dhé air ar son-ne[f]:

25 No fòs chum e féin ìobradh gu minic, mar a théid an t-àrd-shagart gach bliadhna steach do'n ionad naomh, le fuil nach leis féin ;

26 (Oir mar sin b'éigin gu-m fulaingeadh e gu minic o thoiseach an t-saoghail ;) ach a nis dh'fhoillsicheadh e[i] aon uair ann an deireadh an t-saoghail[j], chum peacadh a chur air cùl trìd e féin ìobradh.

B.C. 64.

[a] caib. 10. 1
[b] caib. 8. 2
[c] Gen. 3. 19
[d] Ecl. 12. 14
2 Cor. 5. 10
[e] caib. 10. 4
[f] Gnio. 20. 28
1 Pead. 1. 18, 19
Tais. 1. 5
[g] 1 Pead. 2. 24
3. 18
[h] caib. 10. 19
[i] Isa. 53. 12
Mat. 26. 28
[j] Ròm. 3. 24
[k] Gnio. 1. 11
Tais. 1. 7
[l] Lebh. 16. 14-16
[m] Tit. 2. 13
[n] Isa. 25. 9
[o] Air. 19. 2-17
[p] Ròm. 1. 3, 4
[q] caib. 10. 22
[r] Ròm. 6. 13
1 Pead. 4. 2
[s] Col. 2. 17
[t] caib. 12. 24
[u] Ecs. 30. 10
[v] Lebh. 16. 34
[w] Mic. 6. 6-8
[x] Ecs. 24. 3-8
Lebh. xiv. xvi.
[y] Salm 40. 6-8
[z] Mat. 26. 28
[a] Ecs. 29. 12, 36
[b] Lebh. 17. 11
[c] caib. 7. 18, 19
8. 7-13
[d] Eoin 17. 19
[e] caib. 9. 12
[f] Ròm. 8. 34
[g] Air. 28. 3
[h] Salm 50. 8-13
Isa. 1. 11
[i] 1 Eoin 3. 5
[j] 1 Cor. 10. 11
[k] Col. 3. 1

27 Agus amhuil a tha e air orduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair[c], ach 'n a dhéigh so breitheanas[d]:

28 Mar sin thugadh Criosd a suas aon uair[g] a thoirt air falbh peacaidhean mhòran[i]; ach an dara uair as eugmhais peacaidh foillsichear e[k] dhoibh-san aig am bheil sùil ris[m], chum slàinte[n].

## CAIB. X.

1 *Anmhuinneachd ìobairtean an lagha.* 10 *Thug ìobairt cuirp Chriosd, a thugadh suas aon uair, peacadh gu sìorruidh air falbh.* 19 *Earail chum an creidimh a ghleidheadh gu daingean, le foighidinn agus buidheachas.*

UIME sin, air bhi aig an lagh sgàile nithe maithe ri teachd[s], *agus* cha-n e fior-choslas nan nithe féin, cha-n 'eil e comasach dha an dream a thig d'a ionnsuidh a chaoidh a dheanamh coimhlionta leis na h-ìobairtibh sin a bha iad a' toirt suas o bhliadhna gu bliadhna a ghnàth[u]:

2 Oir an sin nach sguireadh iad de bhi 'g an toirt suas ? do bhrìgh nach bitheadh aig luchd-deanamh na naomh-sheirbhis tuilleadh coguis air bith peacaidh, air dhoibh 'bhi aon uair air an glanadh.

3 Ach anns na *h-ìobairtibh* sin *nithear* ath-chuimhneachadh air na peacaidhean gach bliadhna[v].

4 Oir cha-n 'eil e'n comas gu-n tugadh fuil tharbh agus ghabhar peacaidhean air falbh[w].

5 Uime sin a' teachd dha do'n t-saoghal, tha e ag ràdh, Iobairt agus tabhartas cha b'àill leat[y], ach dh'ulluich thu corp dhomh-sa :

6 Ann an ìobairtibh-loisgte, agus ann an ìobairtibh air son peacaidh cha robh tlachd agad :

7 An sin thubhairt mise, Feuch tha mi a' teachd, (ann an ròla an leabhair tha sud sgrìobhta orm,) chum do thoil-sa a dheanamh, O Dhé.

8 Air dha a ràdh roimhe sin, Iobairt, agus tabhartas, agus ìobairte-loisgte, agus ìobairt air son peacaidh cha b'àill leat, agus cha robh do thlachd annta, (a tha air an toirt suas a réir an lagha ;)

9 An sin thubhairt e, Feuch, tha mi a' teachd a dheanamh do thoil-sa, O Dhé. Tha e 'cur air cùl a' cheud ni, chum gu-n daingnich e an dara ni[c].

10 Leis an toil so tha sinne air ar naomhachadh[d], tre toirt suas cuirp Iosa Criosd aon uair[e].

11 Agus tha gach uile shagart a' seasamh gach là, a' fritheala dh agus a' toirt suas nan ìobairt ceudna gu minic[g], nithe do nach 'eil e 'n comas a chaoidh peacaidhean a thoirt air falbh[h]:

12 Ach an duine so, an déigh dha aon ìobairt a thoirt suas air son peacaidh, shuidh e a chaoidh tuilleadh air deas làimh Dhé[k];

13 A' feitheamh o sin suas gus an cuir-

ear a naimhde 'n an stòl-chos fo 'chos-
aibh[a].
14 Oir le aon ìobairt rinn e chaoidh
foirfe iadsan a tha air an naomhachadh[b].
15 Agus tha an Spiorad Naomh mar an
ceudna a' deanamh fianuis dhuinne *air
na nithibh so*: oir an déigh dha 'ràdh
roimh,
16 Is e so an coimhcheangal a ni mi
riu an déigh nan làithean ud, tha an
Tighearn' ag ràdh[f], Cuiridh mi mo
reachdan 'n an cridhe, agus sgrìobhaidh
mi iad air an inntinn :
17 Agus am peacaidhean agus an eu-
ceartan cha chuimhnich mi na's mò.
18 A nis, far am bheil maitheanas nan
nithe so, cha-n 'eil tabhartas air son
peacaidh ann na's mò.
19 Uime sin, a bhràithre, do bhrìgh gu
bheil dànachd againn gu dol a steach do'n
ionad a's naoimhe tre fhuil Iosa[i],
20 Air slighe nuaidh agus bheò[k] a
choisrig e dhuinne, tre'n roinn-bhrat, sin
r'a ràdh, tre 'fheòil féin :
21 Agus do bhrìgh gu bheil againn
Ard-shagart os ceann tighe Dhé[m],
22 Thigeamaid am fagus le cridhe fìor[n],
ann an làn dearbh-bheachd a' chreidimh,
le ar cridheachaibh air an crath-ghlanadh
o dhroch coguis[o], agus le ar cuirp air an
nigheadh le uisge glan[q].
23 Cumamaid gu daingean aidmheil ar
dòchais gun chlaonadh[s], (oir is fìrinneach
an ti a gheall[t]:)
24 Agus thugamaid an aire d'a chéile
chum ar brosnachadh gu gràdh, agus gu
deadh oibribh :
25 Gun bhi 'leigeadh dhinn sinn féin a
chruinneachadh an ceann a chéile[u], mar is
gnàth le dream àraidh ; ach a' comhair-
leachadh *a chéile*[v]: agus gu ma mòid *a ni
sinn* so, gu bheil sibh a' faicinn an là a'
tarruing am fagus[w].
26 Oir ma pheacaicheas sinn de ar
toil[y] féin an déigh dhuinn eòlas na fìrinn
fhaotainn, cha-n fhàgar tuilleadh dhuinn
ìobairt air son peacaidh,
27 Ach dùil eagalach ri breitheanas,
agus feirg theinntich[a], a sgriosas na
h-eascairdean.
28 An neach a rinn tàir air lagh
Mhaois, bhàsaich e gun tròcair, fo dhithis
no thriuir a dh'fhianuisibh[c]:
29 Cia mòr is mò na sin am peanas a
shaoileas sibh air am measar esan toill-
teanach[d], a shaltair fo 'chosaibh Mac
Dhé, agus a mheas mar ni mi-naomh fuil
a' choimhcheangail, leis an do naomhaich-
eadh e, agus a rinn tarcuis air Spiorad
nan gràs[f]?
30 Oir is aithne dhuinn an Ti a thubh-
airt, *Is* leam-sa an dìoghaltas[g], agus bheir
mi dìoladh uam, tha an Tighearn' ag
ràdh : agus a rìs, Bheir an Tighearna
breth air a shluagh[h].
31 *Is* ni eagalach tuiteam ann an làmh-
an an Dé bheò[j].

B.C. 64.

[a] Salm 110. 1
[b] rann 1
caib. 9. 12-14
[c] Phil. 1. 29, 30
[d] 1 Cor. 4. 9
[e] 1 Tes. 2. 14
[f] Ier. 31. 33, 34
[g] Mat. 6. 19, 20
1 Tim. 6. 19
[h] Mat. 10. 32
[i] caib. 9. 8, 12
[j] Luc. 21. 19
[k] Eoin 14. 6
[l] Isa. 26. 20
Hab. 2. 3, 4
[m] caib. 4. 14-16
[n] Eph. 3. 12
Seum. 1. 6
[o] caib. 19. 13, 14
Ese. 36. 25
[p] caib. 6. 4-6
Luc. 9. 62
[q] 2 Cor. 7. 1
[r] rann 26
[s] caib. 4. 14
[t] 1 Tes. 5. 24
[u] Gnio. 2. 42
Iud. 19
[v] caib. 3. 13
[w] Ròm. 13. 11-13
Seum. 5. 8
[x] Ròm. 8. 24, 25
2 Cor. 4. 18
1 Pead. 1. 8
[y] Air. 15. 30
[z] Gen. 1. 1
Salm 33. 6
[a] Seph. 1. 18
2 Tes. 1. 7-10
[b] Gen. 4. 4, 5
[c] Deut. 17. 2-13
Eoin 8. 17
[d] caib. 12. 25
[e] Gen. 5. 22, 24
[f] Isa. 63. 10
Mat. 12. 31, 32
Eph. 4. 30
[g] Deut. 32. 35, 36
[h] Salm 135. 14
[i] Salm 106. 21-24
Ròm. 8. 8
[j] Isa. 33. 14
Luc. 12. 3

32 Ach bitheadh ath-chuimhne agaibh
air na làithibh a chaidh seachad, anns an
d'fhuiling sibh, an déigh dhuibh 'bhi air
'ur soillseachadh, gleachd mhòr fhulang-
as[c];
33 Ann an cuid, am feadh a rinneadh
sibh 'n 'ur ball-amhairc[d], araon tre mhas-
laibh agus thrioblaidibh ; agus ann an
cuid, am feadh a rinneadh sibh 'n 'ur
companaich[e] dhoibh-san ris an do bhuin-
eadh mar sin.
34 Oir bha comh-fhulangas agaibh
rium-sa ann am ghèimhlibh, agus ghabh
sibh le luath-ghair ri creachadh 'ur
maoin, air dhuibh fios a bhi agaibh ann-
aibh féin gu bheil agaibh air nèamh
maoin a's fèarr, agus a tha maireann-
ach[g].
35 Uime sin na tilgibh uaibh 'ur muin-
ghin, aig am bheil mòr dhiol-thuarasdal[h].
36 Oir tha feum agaibh air foighidinn[j];
chum an déigh dhuibh toil Dhé a' dhean-
amh, gu-m faigh sibh an gealladh.
37 Oir fathast sealan beag[l], agus an Ti
a tha ri teachd thig e, agus cha dean e
moille.
38 A nis bithidh am fìrean beò tre
chreidimh : ach ma philleas *neach sam
bith* air ais, cha bhi aig m'anam-sa tlachd
ann[p].
39 Ach cha-n 'eil sinne de'n dream sin
a philleas air an ais chum sgrios[r]; ach
de'n dream a chreideas chum tèarnaidh
an anama.

## CAIB. XI.

1 *Ciod e creidimh.* 6 *As eugmhais creidimh cha-n 'eil e'n comas duinn toil Dhé a dheanamh:* 7 *deadh thoradh a' ghràis sin anns na h-aithrichibh o shean.*

A NIS is e creidimh brìgh nan nithe
ri'm bheil dòchas, dearbh-chinnte
nan nithe nach faicear[x].
2 Oir is ann tre so a fhuair na sinnsirean
deadh theisteas.
3 Tre chreidimh tha sinn a' tuigsinn
gu-n do chruthaicheadh na saoghail tre
fhocal Dhé[z], air chor as nach d' rinneadh
na nithe a chithear de nithibh a bha r'am
faicinn.
4 Tre chreidimh thug Abel suas do
Dhia ìobairt na b'fhèarr na Cain[b], tre an
d'thugadh teisteas dha gu-n robh e 'n a
fhìrean, air bhi do Dhia a' deanamh
fianuis d'a thiodhlacaibh : agus tre sin,
air dha 'bhi marbh, tha e fathast a' labh-
airt.
5 Tre chreidimh dh' atharraicheadh
Enoch chum nach faiceadh e bàs[e]; agus
cha d'fhuaradh e, do bhrìgh gu-n d'ath-
arraich Dia e : oir roimh 'atharrachadh
thugadh fianuis da, Gu-n do thaitinn e
ri Dia.
6 Ach as eugmhais creidimh cha-n 'eil
e comasach a thoileachadh[i]: oir is éigin
do'n ti a thig a dh'ionnsuidh Dhé a chreid-
sinn gu bheil e ann, agus gur e an Ti e a

bheir duais do'n dream a dh'iarras e gu
dìchiollach[a].
7 Tre chreidimh air do Noah[c] rabhadh
fhaotainn o Dhia mu thimchioll nithe
nach robh idir r'am faicinn, agus eagal a
ghabhail, dh'ulluich e àirce chum tèarn-
aidh a theaghlaich; tre'n do dhìt e an
saoghal[e], agus rinneadh e 'n a oighre air
an fhìreantachd a tha 'thaobh creidimh.
8 Tre chreidimh, 'n uair a ghairmeadh
Abraham gu dol a mach do ionad a bha
e gu 'fhaotainn an déigh sin mar oigh-
reachd[h], fhreagair e; agus dh'imich e
mach gun fhios a bhi aige c'àit an robh e
'dol.
9 Tre chreidimh bha e air chuairt ann
an tìr a' gheallaidh, mar ann an tìr
choimhich, a' gabhail còmhnuidh ann am
pàilliunaibh maille ri Isaac agus Iacob[k],
comh-oighreachan a' gheallaidh cheudna.
10 Oir bha sùil aige ri baile aig am
bheil bunaitean[n], air am *bheil* Dia 'n a
fhear-dealbhaidh agus 'n a fhear-togail[p].
11 Tre chreidimh mar an ceudna fhuair
Sarah féin neart gu sliochd a ghabhail
'n a broinn[q], agus rug i leanabh an déigh
dhi dol thar aois *cloinne*, do bhrìgh gu-n
do mheas i gu robh esan fìrinneach a
thug an gealladh[t].
12 Uime sin ghineadh o aon a mhàin,
agus esan ionann agus marbh[u], sliochd
mar reulta nèimh a thaobh lìonmhoir-
eachd[w], agus mar a' ghaineamh air tràigh
na fairge do-àireamh.
13 Fhuair iad so uile bàs ann an creid-
imh, gun na geallaidhean fhaotainn, ach
air dhoibh am faicinn fad o làimh[y], (agus
an làn-chreidsinn,) ghabh iad riu, agus
dh'aidich iad gu-m bu choigrich agus
luchd-cuairt air an talamh iad féin[a].
14 Oir an dream a tha ag ràdh nan
nithe sin, tha iad a' nochdadh gu soilleir
gu bheil iad ag iarraidh dùthcha.
15 Agus gu fìrinneach nam bitheadh
iad cuimhneachail air an *dùthaich* sin as
an d'thàinig iad a mach, dh'fheudadh
iad àm iomchuidh fhaghail air pill-
eadh:
16 Ach a nis tha déidh aca air *dùthaich*
a's fèarr, eadhon *dùthaich* nèamhaidh:
uime sin cha nàr le Dia, gu-n goirear an
Dia-san dheth[l]: oir dh'ulluich e dhoibh
baile[m].
17 Tre chreidimh dh'ìobair Abraham[n],
air dha 'bhi air a dhearbhadh, *a mhac*
Isaac; agus thug an ti a fhuair na geall-
aidhean suas 'aon-ghin *mhic*;
18 Ris an dùbhradh, Ann an Isaac
goirear do shliochd[q]:
19 A' meas gu-m bu chomasach Dia
air a thogail eadhon o na mairbh; o'n
d'fhuair se e eadhon ann an samhladh.
20 Tre chreidimh bheannaich Isaac
Iacob agus Esau mu thimchioll nithe a
bha ri teachd[t].
21 Tre chreidimh bheannaich Iacob, aig
faghail bàis dha[u], dithis mhac Ioseiph;

B.C. 64.

[a] Gen. 15. 1
[b] Gen. 47. 31
[c] Gen. 6. 13-22
[d] Gen. 50. 24, 25
Ecs. 13. 19
[e] Mat. 12. 41, 42
[f] Ecs. 2. 2
Gnio. 7. 20
[g] Ecs. 1. 16, 22
[h] Gen. 12. 1-4, 7
[i] Ecs. 2. 10, 11
[j] Ecs. 1. 9-14
[k] Gen. 13. 18
26. 17
33. 18
[l] Sa. 69. 7, 9
Gnio. 5. 41
[m] caib. 10. 35
Mat. 5. 12
[n] caib. 12. 22
13. 14
[o] Ecs. 2. 14, 15
13. 17, 18
[p] Tais. 21. 2, 10
[q] Gen. 17. 19
18. 11, 14
21. 1, 2
[r] 1 Tim. 1. 17
[s] Ecs. 12. 3-14, &c.
[t] Ròm. 4. 21
[u] Ròm. 4. 19
[v] Ecs. 14. 22, 29
[w] Gen. 22. 17
[x] Ios. 6. 12-20
[y] Eoin 8. 56
[z] Ios. 6. 23
[a] Gen. 23. 4
Salm 39. 12
[b] Ios. 2. 4, &c.
[c] Bre. vi. vii.
[d] Bre. 4. 6
[e] Bre. xv. xvi.
[f] Bre. 11. 32, &c.
[g] 1 Sam. 17. 45, &c.
[h] 1 Sam. 7. 9, &c.
[i] 2 Sam. 7. 11, &c.
[j] 1 Sam. 1. 20
Dan. 6. 22
[k] Dan. 3. 23
[l] Ecs. 3. 15
[m] rann 10
[n] Ge. 22. 1-12
[o] 1 Sa. 17. 51
[p] 1 Ri. 17. 22-24
2 Ri. 4. 36
[q] Gen. 21. 12
[r] Gen. 39. 20
Ier. 20. 2
[s] 2 Ea. 24. 21
Mat. 23. 37
[t] Gen. 27. 27-40
[u] Ge. 48. 5-20
[v] Eoin 15. 19

agus rinn e aoradh, *a' leigeadh a chud-
throm* air bàrr a bhata[b].
22 Tre chreidimh rinn Ioseph[d], ri àm
faghail a' bhàis da, iomradh air dol a
mach chloinn' Israeil; agus thug e àithne
mu thimchioll a chnàmh.
23 Tre chreidimh an uair a rugadh
Maois, dh'fholaicheadh e tri mìosan le
'phàrantaibh[f], do bhrìgh gu-m fac iad
gu-m bu leanabh tlachdmhor e; agus cha
robh eagal orra roimh àithne an rìgh[g].
24 Tre chreidimh air teachd gu aois
do Mhaois[i], dhiùlt e 'bhi air a ghairm
'n a mhac do nighinn Pharaoh;
25 A' ròghnachadh àmhghar fhulang
maille ri sluagh Dhé[j], roimh shòlas a'
pheacaidh a mhealtuinn ré seal;
26 A' meas gu-m bu mhò an saoibh-
reas masladh Chriosd[l] na ionmhais na
h-Eiphit: oir bha sùil aige ris an luach-
saothrach[m].
27 Tre chreidimh thréig e'n Eiphit[o],
gun eagal a bhi air roimh chorruich an
rìgh: oir bha e làidir 'n a inntinn, mar
neach a bha 'faicinn an Ti a tha neo-fhaic-
sinneach[r].
28 Tre chreidimh ghléidh e a' chàisg[s],
agus an dòrtadh fola, chum nach beanadh
an ti a sgrios na ceud-ghin riu-san.
29 Tre chreidimh chaidh iad tre 'n
mhuir ruaidh[v], mar tre thalamh tioram:
ni 'n uair a thug na h-Eiphitich ionnsuidh
air a dheanamh, bhàthadh iad.
30 Tre chreidimh thuit ballachan
Iericho[x], an déigh a bhi air an cuairt-
eachadh ré sheachd làithean.
31 Is ann tre chreidimh nach do sgrios-
adh Rahab[z] an strìopach maille riu-san
nach do chreid, an uair a ghabh i ris an
luchd-brathaidh ann an sìth[b].
32 Agus ciod tuilleadh a their mi? oir
theirgeadh an ùine dhomh ann an labh-
airt mu Ghideon[c], Bharac[d], agus Shamp-
son[e], agus Iephtah[f], Dhaibhidh[g] mar an
ceudna, agus Shamuel[h], agus na fàidhibh:
33 Muinntir tre chreidimh, a cheann-
saich rìoghachdan, a dh'oibrich fìreant-
achd, a fhuair geallaidhean[i], a dhruid
beoil leòmhan[j],
34 A mhùch neart teine[k], a chaidh as
o fhaobhar a' chlaidheimh, o anmhuinn-
eachd a rinneadh neartmhor, a dh'fhàs
treun ann an cath, a chuir air theicheadh
armailtean nan coimheach[o].
35 Fhuair mnathan am mairbh air an
togail a rìs gu beatha[p]: agus chràidh-
phianadh dream eile, gun iad a ghabhail
ri saorsa; chum gu faigheadh iad ais-
eirigh a b'fhèarr.
36 Fhuair dream eile deuchainn a
dh' fhanoidibh, agus de sgiùrsaidhean,
seadh fòs, de ghèimhlibh agus de phrìos-
an[r].
37 Chlachadh iad[s], shàbhadh as a chéile
iad, bhuaireadh iad, chuireadh gu bàs leis
a' chlaidheamh iad: chaidh iad mu'n
cuairt 'n am *fògaraich*[v] ann an craicinn

chaorach agus ghabhar, ann an uireasbhuidh, ann an trioblaidibh, ann an cràdh ;

38 (Dream air nach b'airidh an saoghal ;) a' dol air seacharan ann am fàsaichibh, agus air sléibhtibh, agus ann an uamhaibh agus ann an sluichd na talmhainn[c].

39 Agus air dhoibh so uile deadh theisteas fhaotainn tre chreidimh, cha d'fhuair iad an gealladh :

40 Air do Dhia ni éigin a's fèarr a sholar dhuinne, ionnus nach bitheadh iadsan air an deanamh foirfe as ar n-eugmhais-ne[f].

## CAIB. XII.

1 *Earail chum bhi bunaiteach ann an creidimh, foighidinn, agus diadhachd.* 22 *Moladh an Tiomnaidh-nuaidh os ceann an t-seann-Tiomnaidh.*

UIME sin, air dhuinne 'bhi air ar cuairteachadh le neul co mòr a dh'fhianuisibh, cuireamaid dhinn gach cudthrom[k], agus am peacadh a tha gu furasd' ag iadhadh umainn, agus ruitheamaid le foighidinn[m] an réis a chuireadh romhainn,

2 Ag amharc air Iosa[o], ceannard agus fear-crìochnachaidh *ar* creidimh, neach air son an aoibhneis a chuireadh roimhe[p], a dh'fhuiling an crann-ceusaidh, a' cur na nàire 'an neo-shuim, agus a shuidh air deis rìgh-chaithreach Dhé.

3 Uime sin thugaibh fainear esan a dh'fhuiling a' shamhuil sin a dh' anacainnt o pheacaich 'n a aghaidh féin[s], air eagal gu-m bi sibh sgìth agus lag ann 'ur n-inntinnibh.

4 Cha do sheas sibh fathast gu fuil, a' cathachadh an aghaidh peacaidh.

5 Agus dhì-chuimhnich sibh an earail a tha 'labhairt ruibh mar ri cloinn, A mhic, na cuir suarach smachdachadh an Tighearn', agus na fannaich an uair a chronaichear leis thu[v]:

6 Oir an ti a's ionmhuinn leis an Tighearna, smachdaichidh e[w], agus sgiùrsaidh e gach mac ris an gabh e.

7 Ma ghiùlaineas sibh smachdachadh, tha Dia a' buntuinn ruibh mar ri cloinn : oir cò am mac nach smachdaich an t-Athair[z]?

8 Ach ma tha sibh as eugmhais smachdachaidh, d'am bheil na h-uile 'n an luchd-comhpairt, an sin is clann dìolain sibh, agus cha chlann *dligheach*.

9 Os bàrr, bha againn aithrichean a thaobh na feòla, a smachdaich sinn, agus thug sinn urram dhoibh : nach mò gu mòr *is còir dhuinn* a bhi ùmhal do Athair nan spiorad, agus a bhi beò[h]?

10 Oir gu deimhin smachdaich iadsan sinn ré beagan làithibh a réir an toile féin ; ach esan chum ar leas, ionnus gu-m bitheamaid 'n ar luchd-comhpairt d'a naomhachd.

11 Ach cha mheasar smachdachadh air bith am feadh tha e làthair sòlasach, ach

B.C. 64.

[a] Ròm. 5.3-5
Seum.3. 18
[b] Isa. 35. 3
1 Tes. 5. 14
[c] 1 Sam.22. 1
1 Ri. 18. 4
19. 1-9
[d] Gnà. 4. 26
[e] Ròm.14.21
Gal. 6. 1
[f] 1 Pead. 1. 12
Tais. 6. 11
[g] Salm 34. 14
Ròm. 12.18
[h] Mat. 5. 8
Eph. 5. 5
[i] 2 Pead. 1. 10
[j] Deut.29.18
[k] Col. 3. 8
1 Pead. 1. 13
[l] 1 Cor.6. 13, 18
[m] 1 Cor. 9. 24
caib. 10. 36
[n] Gen.27.34-38
[o] 1 Pead. 2. 21
[p] Phil.2.8-11
1 Pead. 1. 11
[q] caib. 6. 6
[r] Ecs. 19. 12-19
[s] Eoin 8. 46-49
1 Pead. 2. 23
[t] Ecs. 20. 18, 19
[u] Ecs. 19. 12, 13
[v] Iob 5. 17
Gnà. 3. 11, 12
[w] Salm 119. 75
Seum. 1. 12
Tais. 3. 19
[x] Deut. 9. 19
[y] Salm 48. 1
Tais. 21. 2, 10
[z] Deut. 8. 5
2 Sam. 7. 14
Gnà. 17. 24
[a] Salm 68. 17
Iud. 14
[b] Seum. 1. 18
Tais. 14. 4
[c] Luc. 10. 20
[d] Gen. 18. 25
[e] 1 Cor. 15. 49, 54
[f] caib. 9. 15
[g] Ecs. 24. 8
1 Pead. 1. 2
[h] Mal. 1. 6
1 Pead. 5. 6
[i] Gen. 4. 10
[j] caib. 2. 1-5
3. 17
10. 28, 29

doilgheasach : gidheadh, 'n a dhéigh sin bheir e uaith toradh sìochail na fìreantachd[a] do'n dream a tha *gu dligheach* air an cleachdadh ris.

12 Uime sin, togaibh suas na làmhan a tha air tuiteam sìos[b], agus *neartaichibh* na glùine laga ;

13 Agus deanaibh cos-cheuma dìreach do 'ur cosaibh[d], air eagal gu-m bi an ni sin a tha bacach air a thionndadh as an t-slighe ; ach gu ma mò 'bhitheadh e air a shlànuchadh[e].

14 Leanaibh sìth maille ris na h-uile dhaoinibh[g], agus naomhachd, ni as 'eugmhais nach faic neach air bith an Tighearn'[h]:

15 A' toirt an ro aire, air eagal gu-n tig neach sam bith a dhéidh-làimh air gràs Dhé[i]; air eagal air fàs suas do fhrèimh scirbhe sam bith[j], gu-n cuir e dragh oirbh, agus le so gu-m bi mòran air an salachadh :

16 Air eagal gu-m bi fear-strìopachais ann[l], no neach mi-naomh sam bith mar Esau, a reic air son aon ghreim bìdh còir a cheud-bhreith[n].

17 Oir tha fhios agaibh an uair a b'àill leis, an déigh sin, am beannachadh a shealbhachadh, gu-n do dhiùltadh e : oir cha d'fhuair e àit aithreachais[q], ged a dh'iarr se e gu dùrachdach le deuraibh.

18 Oir cha d' thàinig sibh chum an t-sléibh ris am feudtadh beantuinn[r], agus a bha 'losgadh le teine, no chum duibhre, agus dorchadais, agus doininn,

19 Agus fuaim na trompaid, agus guth nam briathar, ionnus gu-n do ghuidh an dream a chual' e nach labhairteadh am focal riu tuilleadh[t]:

20 (Oir cha b'urrainn iad an ni sin a chaidh àithneadh dhoibh iomchar, Agus ma bheanas fiù ainmhidh ris an t-sliabh[u], clachar e, no cuirear sleagh a mach troimhe.

21 Agus bu cho uamhasach an sealladh, as gu-n dubhairt Maois[x], Tha eagal ro mhòr agus crith orm :)

22 Ach tha sibh air teachd gu sliabh Shioin[y], agus gu caithir an Dé bheò, an Ierusalem nèamhaidh, agus cuideachd do-àireamh a dh'ainglibh[a],

23 Gu làn-choimhthional agus eaglais nan ceud-ghin[b], a tha sgrìobhta 's na nèamhan[c], agus gu Dia, breitheamh nan uile[d], agus gu spioradaibh nam fìrean air an deanamh foirfe[e],

24 Agus gu Iosa eadar-mheadhonair a' choimhcheangail nuaidh[f], agus gu fuil a' chrathaidh[g], a tha 'labhairt nithe a's fèarr na *fuil* Abeil[i].

25 Thugaibh an aire nach diùlt sibh esan a tha 'labhairt : oir mur deachaidh iadsan as a dhiùlt an ti a labhair *o Dhia riu* air thalamh[j], is lugha gu mòr na sin *a théid* sinne *as*, ma thionndaidheas sinn air falbh uaithe-san a tha *'labhairt* o nèamh :

26 Neach aig an do chrath a ghuth an
talamh an sin[a]: ach a nis gheall e, ag
ràdh, Aon uair eile fathast crathaidh mi
cha-n e an talamh a mhàin, ach nèamh
mar an ceudna[b].
27 Agus tha *am focal* so, Aon uair eile,
a' ciallachadh atharrachaidh nan nithe
sin a ghabhas crathadh, mar nithe a rinn-
eadh, chum gu fanadh na nithe nach
gabh crathadh[f].
28 Uime sin air dhuinne rìoghachd
fhaotainn nach feudar a ghluasad[g], bith-
eadh againn gràs, leis an dean sinn
seirbhis gu taitneach do Dhia, le urram
agus eagal diadhaidh :
29 Oir tha ar Dia-ne 'n a theine dian-
loisgeach[j].

## CAIB. XIII.

1 *Comhairlean eugsamhuil chum seirc,* 4 *chum caithe-beatha ciatach,* 5 *chum sannt a sheachnadh,* 7 *chum bhi dleasdanach do luchd-searmonachaidh an t-soisgeil,* 9 *a bhi air ar faicill o theagasgaibh coimheach,* 16 *déirce 'thoirt seachad,* 17 *a bhi ùmhal do uachdarain,* 18 *urnuigh a dheanamh air son an abstoil.* 20 *A' chrìoch.*

FANADH gràdh bràthaireil *agaibh*[q].
2 Na dearmadaibh aoidheachd a
thoirt do choigrich ; oir le so thug dream
àraidh aoidheachd do ainglibh gun fhios
doibh[s].
3 Bithibh cuimhneachail orra-san a tha
ceangailte[u], mar gu-m bitheadh sibh ceang-
ailte maille riu ; *agus* air an dream a tha
'fulang anshocair, mar mhuinntir a tha
sibh féin mar an ceudna anns a' choluinn.
4 *Tha* am pòsadh urramach[w] anns na
h-uile, agus an leabadh neo-shalach : ach
air luchd-strìopachais agus adhaltranais
bheir Dia breth[y].
5 *Bitheadh 'ur* caithe-beatha gun sannt[z];
agus bithibh toilichte leis na nithibh a
tha 'làthair agaibh[c]: oir thubhairt e, Cha-n
fhàg, agus cha tréig mi am feasd thu[e].
6 Ionnus gu-m feud sinn a ràdh gu
dàna, Is e an Tighearna m' fhear-cuid-
eachaidh[g], agus cha-n eagal leam aon ni
a dh'fheudas duine 'dheanamh orm.
7 Bithibh cuimhneachail air 'ur cinn-
iùil, a labhair ruibh focal Dhé[i]: leanaibh
an creidimh-san, a' beachdachadh air crìch
an caithe-beatha[j] :
8 Iosa Criosd an dé, agus an diugh,
agus gu sìorruidh an Ti ceudna[k].
9 Na bithibh air 'ur giùlan mu'n cuairt
le teagasgaibh eugsamhuil coimheach[l]:
oir is maith an ni an cridhe 'bhi air a
dhaingneachadh le gràs, cha-n ann le
biadhaibh, nithe nach d'thug tairbhe do'n
dream a ghnàthaich iad.
10 Tha altair againne[m], de nach 'eil
còir aca-san a' bheag itheadh, a tha
'deanamh seirbhis do'n phàilliun.
11 Oir tha cuirp nan ainmhidhean sin,
aig am bheil am fuil air a toirt a steach
air son peacaidh do'n ionad naomh leis
an àrd-shagart, air an losgadh an leth
muigh de'n champ[c].
12 Uime sin chum gu-n deanadh Iosa
an sluagh a naomhachadh le 'fhuil féin[d],
dh'fhuiling e mar an ceudna an taobh a
muigh de'n gheata[e].
13 Air an aobhar sin, rachamaid a
mach d'a ionnsuidh-san an taobh a muigh
de'n champ, a' giùlan a mhaslaidh[h].
14 Oir an so cha-n 'eil againn baile a
mhaireas[i], ach tha sinn ag iarraidh aoin
a tha ri teachd.
15 Uime sin trìd-san thugamaid suas
ìobairt-buidheachais do Dhia a ghnàth[k],
's e sin, toradh *ar* bilean[l], a' toirt mol-
aidh d'a ainm.
16 Ach na dì-chuimhnichibh maith a
dheanamh, agus comhroinn a thoirt
uaibh[m]: oir tha an leithidean sin a dh'
ìobairtibh taitneach do Dhia[n].
17 Bithibh ùmhal do 'ur cinn-iùil[o],
agus thugaibh géill doibh : oir tha iad ri
faire air 'ur n-anamaibh[p], mar mhuinntir
d'an éigin cunntas a thoirt uatha, chum
gu-n dean iad e le gairdeachas[r], agus
cha'n ann le doilgheas : oir tha so neo-
tharbhach dhuibh-se.
18 Deanaibh urnuigh air ar son-ne[t]:
oir is dòigh leinn gu bheil deadh choguis
againn[v], air dhuinn a bhi toileach ar
beatha a chaitheadh gu cubhaidh anns
na h-uile nithibh.
19 Ach is mòid a ghuidheam oirbh so
a dheanamh, chum gur luaith' a dh'ais-
igear mise dhuibh.
20 A nis gu-n deanadh Dia na sìthe[x],
a thug air ais o na mairbh ar Tigh-
earn' Iosa[a], àrd-bhuachaille nan caorach[b],
tre fhuil a' choimhcheangail shìorr-
uidh[d],
21 Sibhse coimhlionta anns gach uile
dheadh obair[f], chum sibh a dheanamh a
thoile-san, ag oibreachadh annaibh an ni
a tha taitneach 'n a làthair-san[h], tre Iosa
Criosd ; dhàsan *gu robh* glòir gu saoghal
nan saoghal. Amen.
22 Agus guidheam oirbh, a bhràithre,
sibh a ghiùlan focal na h-earalach ; oir
sgrìobh mi gu h-aithghearr do 'ur n-ionn-
suidh.
23 Bitheadh fhios agaibh gu-n do chuir-
eadh ar bràthair Timoteus air a chomas ;
maille ris-san, ma thig e gu goirid, chi
mi sibh.
24 Cuiribh fàilte orra-san uile a tha
'n an cinn-iùil duibh, agus air na naoimh
uile. Tha muinntir na h-Eadailt' a' cur
fàilte oirbh.
25 Gràs *gu robh* maille ruibh uile.
Amen.

B.C. 64.

[a] Ecs. 19. 18
[b] Hag. 2. 6
[c] Lebh. 16. 27
[d] caib. 9. 13, 14
[e] Lebh. 24. 23
Eoin 19. 17, 18
[f] Dan. 7. 14
[g] Dan. 2. 44
[h] 1 Pead. 4. 14
[i] Mic. 2. 10
2 Pead. 3. 13
[j] Deut. 4. 24
[k] Salm 107. 22
[l] Hos. 14. 2
[m] Gal. 6. 10
[n] Mic. 6. 7, 8
Phil. 4. 18
[o] 1 Tes. 5. 12, 13
[p] Ese. 3. 17
Gnio. 20. 26, 28
[q] 1 Eoin 4. 7, 20, 21
[r] 1 Tes. 2. 19, 20
[s] Gen. 18. 2-10
19. 1-3
[t] Col. 4. 3
[u] Col. 4. 18
1 Pead. 3. 8
[v] Gnio. 23. 1
24. 16
[w] 1 Cor. 7. 2
[x] Ròm. 15. 33
[y] Eph. 5. 3-6
[z] Ecs. 20. 17
[a] Gnio. 2. 24, 32
[b] Ese. 34. 23
[c] Phil. 4. 11, 12
1 Tim. 6. 6, 8
[d] Sech. 9. 11
[e] Gen. 28. 15
Deut. 31. 6, 8
Ios. 1. 5
1 Each. 28. 20
[f] 1 Pead. 5. 10
[g] Salm 27. 1
[h] Phil. 2. 13
[i] 1 Tes. 5. 12, 13
[j] 2 Tes. 3. 7, 9
[k] Eoin 8. 58
Tais. 1. 4
[l] Eph. 4. 14
Col. 2. 4, 8
[m] 1 Cor. 9. 13

# LITIR CHOITCHIONN AN ABSTOIL
# SHEUMAIS.

## CAIB. I.

1 *Is còir dhuinn gairdeachas a dheanamh fo thrioblaid,* 5 *gliocas iarraidh o Dhia,* 13 *agus ann ar deuchainnibh gun bhi a cur ar n-anmhuinneachd, no ar peacaidhean as a leth-san,* 19 *ach gu-m bu fèarr leinn a bhi ùmhal d'a fhocal.*

THA Seumas, seirbhiseach Dhé[d], agus
an Tighearn' Iosa Criosd, a' cur
beannachd chum an dà thréibh dheug[f] a
tha air an sgapadh o 'chéile[g].
2 Mo bhràithre, measaibh mar an uile
ghairdeachas an uair a thuiteas sibh ann
an iomadh gnè dheuchainnean[j];
3 Air dhuibh fios *so* 'bhi agaibh, gu-n
oibrich dearbhadh 'ur creidimh foigh-
idinn[n].
4 Ach bitheadh aig an fhoighidinn *a*
h-obair iomlan féin[o], chum gu-m bi sibh
diongmhalta agus iomlan, gun uireas-
bhuidh ni sam bith.
5 Ma tha aon neach agaibh a dh'uireas-
bhuidh gliocais, iarradh e o Dhia, a bheir
do gach neach gu pailt[q], agus nach dean
maoidheadh; agus bheirear dha e[r].
6 Ach iarradh e le creidimh[s], gun bhi
fo amharus sam bith: oir an ti a tha fo
amharus, is cosmhuil e ri tonn na fairge
a shéidear le gaoith, agus a tha air a
luasgadh a null agus a nall.
7 Oir na saoileadh an duine sin gu-m
faigh e ni air bith o an Tighearna.
8 Tha fear na h-inntinn dhùbailte[u]
neo-sheasmhach 'n a uile shlighibh.
9 Deanadh am bràthair a tha ìosal
gairdeachas 'n a àrdachadh:
10 Ach an duine saoibhir 'n a ìsleach-
adh: do bhrìgh mar bhlàth an fheoir
gu-n téid e seachad[v]:
11 Oir air éirigh do'n ghréin le dian-
theas, crìonaidh i am feur, agus tuitidh
a bhlàth, agus théid maise a dhreach am
mugha: is amhuil sin mar an ceudna a
sheargas an duine saoibhir 'n a shlighibh[y].
12 Is beannaichte an duine a ghiùl-
aineas buaireadh[1 z]: oir an uair a dhearbh-
ar e, gheibh e crùn na beatha[b], a gheall
an Tighearna do'n dream a ghràdh-
aicheas e.
13 Na h-abradh neach sam bith 'n uair
a bhuairear e, Tha mi air mo bhuaireadh
le Dia[c]: oir cha chomasach Dia a bhuair-
eadh le olc, ni mò a bhuaireas e neach
sam bith.
14 Ach tha gach duine air a bhuaireadh,
'n uair a thàirngear, agus a thàlaidhear
e le 'ana-miann féin[f].
15 An sin air bhi do'n ana-miann torr-
ach, beiridh e peacadh[g]: agus air do'n
pheacadh a bhi air a chrìochnachadh,
beiridh e bàs[a].
16 Na bithibh air 'ur mealladh, mo
bhràithre gràdhach.
17 Tha gach uile dheadh thabhartas[b],
agus gach uile thiodhlac iomlan o'n àirde,
a' teachd a nuas o Athair na soillse[c],
maille ris nach 'eil atharrachadh, no
sgàile tionndaidh[e].
18 O 'thoil féin ghin e sinn le focal na
fìrinn[h], chum gu-m bitheamaid 'n ar gnè
cheud-toraidh d'a chreutairibh[i].
19 Uime sin, mo bhràithre gràdhach,
bitheadh gach duine ealamh chum éisd-
eachd[k], mall chum labhairt[l], mall chum
feirge[m]:
20 Oir cha-n oibrich fearg duine fìreant-
achd Dhé.
21 Uime sin cuiribh uaibh gach uile
shalchar[p], agus anabharr mì-ruin, agus
gabhaibh do 'ur n-ionnsuidh le macantas
am focal a tha air a shuidheachadh ann-
aibh, a tha comasach air 'ur n-anaman a
thèarnadh.
22 Ach bithibh-se 'n 'ur luchd-chur 'an
gniomh an fhocail[t], agus na b'ann 'n 'ur
luchd-éisdeachd, a mhàin, 'g 'ur mealladh
féin.
23 Oir ma tha neach air bith 'n a fhear-
éisdeachd an fhocail, agus cha-n ann 'n a
fhear-deanamh *d'a réir*, is cosmhuil e ri
duine a tha 'g amharc air 'aghaidh nàd-
urra féin ann an sgàthan:
24 Oir bheachdaich e air féin, agus
dh'imich e roimhe, agus dhì-chuimhnich
e air ball ciod an coslas duine a bh'ann
féin.
25 Ach ge b'e 'bheachdaicheas gu dùr-
achdach air lagh coimhlionta na saorsa[w],
agus a bhuanaicheas *ann*, gun e 'bhi
'n a fhear-éisdeachd dearmadach, ach 'n
a fhear-deanamh na h-oibre, bithidh an
duine so beannaichte 'n a dheanadas[x].
26 Ma shaoileas neach air bith 'n 'ur
measg gu bheil e diadhaidh, gun bhi 'cur
sréin r'a theangaidh[a], ach a' mealladh a
chridhe féin, *is* dìomhain diadhachd an
duine so.
27 'S i so an diadhachd fhior-ghlan
agus neo-shalach 'am fianuis Dhé agus
an Athar, dìlleachdain agus bantraich-
ean fhiosrachadh 'n an trioblaid[d], *agus*
neach 'g a choimhead féin gun smal o'n
t-saoghal[e]

## CAIB. II.

1 *Cha-n 'eil e 'comh-fhreagradh d'ar n-aidmheil Chriosduidh suim a bhi againn de dhaoinibh saoibhir agus tàir a dheanamh air ar bràithribh bochda;* 13 *is mò 'bu chòir dhuinn a*

B.C. 60.
[a] Ròm. 6. 21-23
[b] Eoin 3. 27
1 Cor. 4. 7
[c] Gen. 1. 2-5
1 Eoin 1. 5
[d] Iud. 1
[e] 1 Sam. 15. 29
Mal. 3. 6
[f] Gnio. 26. 7
[g] Gnio. 8. 1
[h] Eoin 1. 13
[i] Ier. 2. 3
Eph. 1. 12
Tais. 14. 4
[j] Mat. 5. 12
1 Pead. 4. 13-16
[k] Ecl. 5. 1
[l] Ecl. 5. 2
[m] Gnà. 16. 32
[n] Ròm. 5. 3
[o] Luc. 8. 15
21. 19
[p] Col. 3. 5-8
1 Pead. 2. 1, 2
[q] Gnà. 2. 3-6
[r] Ier. 29. 12
[s] Marc. 11. 24
[t] Mat. 7. 21
[u] Hos. 10. 2
[v] Isa. 40. 6
[w] Salm 119. 45
Eoin 8. 32, 36
2 Cor. 3. 18
[x] Salm 1. 2, 3
Luc. 11. 28
[y] Salm 49. 6-14
Luc. 12. 16-21
1 *deuch-ainn*, no, *dearbh-adh.*
[z] Iob 5. 17
[a] Salm 34. 13
[b] 2 Tim. 4. 8
Tais. 2. 10
[c] Ròm. 9. 19, 20
[d] Isa. 1. 16, 17
58. 6, 7
[e] Ròm. 12. 2
1 Eoin 5. 18
[f] Hos. 13. 9
[g] Iob 15. 35
Salm 7. 14

*bhi seirceil agus tròcaireach; 14 agus gun uaill a dheanamh á creidimh far nach 'eil oibre, &c.*

MO bhràithre, na bitheadh agaibh
creidimh ar Tighearn' Iosa Criosd,
*Tighearna* na glòire, maille ri gnùis-
bhreth[1][b].
2 Oir ma thig a steach do 'ur coimh-
thional duine air am bheil fàinne òir,
ann an eudach dealrach, agus gu-n tig a
steach mar an ceudna duine bochd ann
an eudach suarach;
3 Agus gu-n amhairc sibh le meas air
an duine sin air am bheil an deadh
thrusgan, agus gu-n abair sibh ris, Suidh
thusa an so ann an àit' inbheach; agus
gu-n abair sibh ris an *duine* bhochd, Seas
thusa an sin, no suidh an so fo stòl mo
chos:
4 Nach 'eil sibh mar sin leth-bhreth-
each annaibh féin, agus nach d'rinneadh
sibh 'n 'ur breitheamhnaibh dhroch
smuainte?
5 Eisdibh, mo bhràithre gràdhach,
nach do thagh Dia bochdan an t-saoghail
so[g], saoibhir ann an creidimh[h], agus 'n an
oighreachaibh air an rìoghachd[i], a gheall
e dhoibh-san a ghràdhaicheas e?
6 Ach thug sibhse masladh do'n
bhochd. Nach 'eil na daoine saoibhir ri
ain-tighearnas oirbh, agus 'g 'ur tarruing
gu caithrichibh-breitheanais?
7 Nach 'eil iad a' toirt toibheim do'n
ainm òirdheirc, a dh'ainmichear oirbh[m]?
8 Ma choimhlionas sibh an lagh rìogh-
ail a réir an sgrìobtuir, Gràdhaich do
choimhearsnach mar thu féin[n], is maith
a ni sibh:
9 Ach ma ni sibh leth-bhreth air daoin-
ibh, tha sibh a' deanamh peacaidh, agus
tha sibh air 'ur fàgail shìos leis an lagh
mar a luchd-brisidh.
10 Oir ge b'e neach a choimheadas an
lagh uile, agus a thuislicheas ann an aon
*àithne*, tha e ciontach de'n iomlan[p].
11 Oir an ti a thubhairt, Na dean adh-
altranas, thubhairt e mar an ceudna, Na
dean mortadh[q]. A nis ged nach dean
thu adhaltranas, gidheadh ma ni thu
mortadh, rinneadh fear-brisidh an lagha
dhìot.
12 Gu ma h-amhluidh sin a labhras
sibhse, agus gu ma h-amhluidh a ni sibh,
mar iadsan air an téid breth a thoirt le
lagh na saorsa[s].
13 Oir gheibh esan breitheanas gun
tròcair, nach d' rinn tròcair[u]; agus ni
tròcair gairdeachas an aghaidh breith-
eanais[w].
14 Ciod an tairbhe[x], mo bhràithre,
ged their neach gu bheil creidimh aige,
agus gun oibre 'bhi aige? an urrainn
creidimh a thèarnadh[z]?
15 Ma bhitheas bràthair no piuthar lom-
nochd, agus a dh'uireasbhuidh teachd-an-
tir làthail,
16 Agus gu-n abair neach agaibh-se

B.C. 60.

[a] 1 Eoin 3. 18
[1] *meas air pearsaibh.*
[b] Gnà. 28. 21
Iud. 16
[c] caib. 3. 13
[d] Marc. 1. 24
5. 7
Gnio. 19. 15
[e] Gen. 22. 9, 12
[f] Eabh. 11. 17
[g] 1 Cor. 1. 26-28
[h] Tais. 2. 9
[i] Mat. 5. 3
Luc. 12. 32
22. 29
[j] Gen. 15. 6
[k] 2 Each. 20. 7
Isa. 41. 8
[l] Tais. 20. 12
[m] Salm 111. 9
[n] Lebh. 19. 18
[o] Ios. 2. 1, &c.
Eabh. 11. 31
[p] Deut. 27. 26
Mat. 5. 19
Gal. 3. 10
[q] Ecs. 20. 13, 14
[r] Mat. 23. 8, 14
1 Pead. 5. 3
[2] *luchd-teagaisg.*
[s] caib. 1. 25
[t] 1 Ri. 8. 46
Gnà 20. 9
1 Eoin 1. 8
[u] Gnà. 21. 13
Mat. 6. 15
7. 1, 2
[v] Gnà. 13. 3
[w] Salm 85. 10
Mic. 7. 18
[x] Mat. 7. 26
[y] Salm 32. 9
[z] Gal. 5. 6
Eph. 2. 8-10

riu, Imichibh ann an sìth, bithibh air 'ur
garadh, agus bithibh air 'ur sàsuchadh:
gidheadh nach toir sibh dhoibh na nithe
sin a tha feumail do'n chorp; ciod an
tairbh *a tha ann*[a]?
17 Is amhuil sin creidimh mar an ceud-
na, mur bi oibre aige, tha e marbh, air
dha 'bhi leis féin.
18 Ach tha neach àraidh ag ràdh, Tha
creidimh agad-sa, agus tha oibre agam-
sa: nochd dhomh-sa do chreidimh as
eugmhais d'oibre, agus nochdaidh mise
dhuit-sa mo chreidimh le m'oibribh[c].
19 Tha thu 'creidsinn gu bheil aon Dia
ann; is maith a ni thu: tha na deamhain
a' creidsinn mar an ceudna, agus tha iad
a' criothnachadh[d].
20 Ach, O dhuine dhìomhain, an àill
leat fios fhaotainn, gu bheil creidimh as
eugmhais oibre marbh?
21 Nach deachaidh ar n-athair Abraham
fhìreanachadh le oibribh, 'n uair a thug e
suas a mhac Isaac air an altair[e]?
22 Nach léir dhuit gu-n do chomh-oib-
rich creidimh le 'ghniomharaibh[f], agus
gu-n d' rinneadh creidimh coimhlionta le
oibribh?
23 Agus choimhlionadh an sgrìobtuir
a tha ag ràdh, Chreid Abraham Dia, agus
mheasadh sin da mar fhìreantachd[j]: agus
ghoireadh caraid Dhé dheth[k].
24 Chi sibh uime sin gu-m fìreanaichear
duine le oibribh[l], agus cha-n ann le creid-
imh a mhàin.
25 Amhuil sin mar an ceudna, nach robh
Rahab an strìopach air a fìreanachadh le
oibribh[o], 'n uair a ghabh i ris na teachd-
airibh, agus a chuir i mach air slighe eile
iad?
26 Oir mar tha an corp marbh as eug-
mhais an spioraid, mar sin mar an ceudna
tha creidimh marbh as eugmhais oibre.

## CAIB. III.

1 *Cha chòir grad-bhreth a thoirt air daoine eile, no an cronachadh gu ladarna; 5 ach is mò is còir dhuinn srian a chur r'ar teangaidh, ball beag, ach a tha 'n a h-inneal cumhachd-ach chum mòr-mhaith agus olc a dheanamh. 13 Tha'n dream sin a tha fìor-ghlic ciùin agus sìochail, gun fharmad, gun strì.*

MO bhràithre, na bithibh 'n 'ur mòran[r]
mhaighstirean[2], air dhuibh fios a
bhi agaibh gu-m faigh sinne an tuilleadh
breitheanais.
2 Oir ann am mòran nithibh tha sinn
uile ciontach[t]. Mur 'eil duine ciontach
ann am focal[v], 'is duine coimhlionta an ti
sin, comasach mar an ceudna air srian a
chur ris a' chorp uile.
3 Feuch, tha sinn a' cur shrian ann am
beul nan each[y], chum gu-m bi iad ùmhal
dhuinn; agus tionndaidh sinn an corp
uile mu'n cuairt.
4 Feuch mar an ceudna na longa, ged
tha iad co mòr, agus ged shéidear iad le
garbh-ghaothaibh, gidheadh tionndaidh-
ear mu'n cuairt iad le stiùir ro bhig, ge

b'e taobh gus am miann leis an stiùrad-
air.
5 Is amhuil sin is ball beag an teang-
adh, agus ni i mòr-uaill[a]. Feuch, cia
mòr an connadh a lasas teine beag !
6 Agus *is* teine an teangadh[b], saoghal a
dh'aingidheachd : mar sin tha an teang-
adh air a suidheachadh am measg ar ball,
ionnus gu-n salaich i an corp gu h-iom-
lan[d], agus gu-n las i cùrsa nàduir ; agus
i féin air a lasadh o ifrinn.
7 Oir tha gach uile ghnè fhiadh-bheath-
ach, agus eunlaith, agus nithe snàigeach,
agus nithe 's an fhairge, air an ceanns-
achadh ; agus cheannsaicheadh iad leis
a' chinne-daoine :
8 Ach cha chomasach do dhuine air
bith an teangadh 'cheannsachadh ; *is* olc
do-chasgaidh *i*, làn de nimh mharbhtach[f].
9 Leatha-se tha sinn a' beannachadh
Dhé, eadhon an Athar ; agus leatha-se
tha sinn a' mallachadh dhaoine, a rinn-
eadh a réir coslais Dhé.
10 As an aon bheul tha beannachadh
agus mallachadh a' teachd a mach. Mo
bhràithre, cha chòir do na nithibh so 'bhi
mar so.
11 An cuir tobar a mach as an aon sùil
*uisge* milis agus searbh ?
12 Am feud craobh-fhìge[k], mo bhràith-
re, dearcan-olaidh a thoirt uaipe? no a'
chraobh-fhìona, fìgean? mar sin cha-n
fheud tobar sam bith sàile agus uisge
milis a thoirt uaith araon.
13 Cò *tha* 'n a dhuine glic[n] agus aig
am bheil eòlas 'n 'ur measg? nochdadh e
á deadh chaithe-beatha, 'oibre féin le
ceannsachd gliocais[p].
14 Ach ma tha eud searbh agus coimh-
stri agaibh 'n 'ur cridhe, na deanaibh
uaill, agus na deanaibh breug an aghaidh
na fìrinn.
15 Cha-n ann o'n àirde tha'n gliocas so
a' teachd a nuas, ach *tha* e talmhaidh[r],
collaidh[s], diabhluidh[t].
16 Oir far am *bheil* farmad agus coimh-
stri, an sin *tha* buaireas, agus gach uile
dhroch ghniomh.
17 Ach tha an gliocas a tha o'n àirde[v]
air tùs glan[w], an déigh sin sìochail[x],
ciuin[y], *agus* so-chomhairleachaidh, làn
de thròcair agus de dheadh thoradh, gun
leth-bhreth[z] agus gun cheilg[a].
18 Agus tha toradh na fìreantachd[b] air
a chur ann an sìth do luchd-deanamh na
sìthe.

## CAIB. IV.

1 *Is còir dhuinn cathachadh an aghaidh sannt,* 4 *neo-mheasarrachd,* 5 *uabhair,* 11 *cùl-chàin-idh, agus breth ghrad mu dhaoinibh eile ;* 13 *agus gun bhi ro earbsach á soirbheachadh ann ar gnothuichibh saoghalta, &c.*

CIA as a tha cogannan agus còmhragan
*a' teachd* 'n 'ur measg? nach ann as
a so, *eadhon* o 'ur n-ana-miannaibh, a tha
'cogadh ann 'ur buill[d]?
2 Tha sibh a' miannachadh, agus cha-n



B.C. 60.

[a] Salm 12. 2-4
73. 8, 9
[b] Gnà. 16. 27
26. 20, 21
[c] Salm 66. 18
1 Eoin 3. 22
[d] Mat. 15. 11-20
[e] Ròm. 8. 7
[f] Salm 140. 3
Ròm. 3. 13
[g] Ecl. 4. 4
[h] Gnà. 3. 34
29. 23
[i] Mat. 4. 3-11
1 Pead. 5. 9
[j] 2 Each. 15. 2
[k] Mat. 7. 16
[l] Isa. 1. 15-17
[m] Ier. 4. 14
[n] Salm 107. 43
[o] Gnà. 29. 23
1 Pead. 5. 6
[p] Phil. 1. 27
[q] Eph. 4. 31
[r] Phil. 3. 19
[s] Iud. 19
[t] Eoin 8. 44
[u] Isa. 33. 22
Mat. 10. 28
[v] 1 Cor. 2. 6, 7
[w] Phil. 4. 8
[x] Eabh. 12. 14
[y] Gal. 5. 22
[z] caib. 2. 4
[a] Eoin 1. 47
Ròm. 12. 9
[b] Isa. 32. 17
[c] Iob 7. 6, 7
Salm 102. 3
[d] Ròm. 7. 23
Gal. 5. 17
1 Pead. 2. 11
[e] Luc. 12. 47
Eoin 9. 41
15. 22
Ròm. 2. 17, 18, 23

'eil agaibh : tha sibh a' marbhadh, agus
a' dian-shanntachadh, agus cha-n 'eil e 'n
comas duibh ni fhaotainn : tha sibh a'
cathachadh agus a' cogadh, gidheadh
cha-n 'eil agaibh, do bhrìgh nach 'eil sibh
ag iarraidh.
3 Tha sibh ag iarraidh, agus cha-n 'eil
sibh a' faotainn, do bhrìgh gu bheil sibh
ag iarraidh gu h-olc[c], chum gu-n caith
sibh *e* air 'ur n-ana-miannaibh.
4 Adhaltranaichean, agus a bhan-
adhaltranaichean, nach 'eil fhios agaibh
gur naimhdeas an aghaidh Dhé cairdeas
an t-saoghail[e]? ge b'e air bith neach uime
sin leis an àill a bhi 'n a charaid do'n
t-saoghal, tha e 'n a nàmhaid do Dhia.
5 Am bheil sibh a' smuaineachadh gu
bheil an sgrìobtuir gu dìomhain a' labh-
airt, Tha an spiorad a tha 'chòmhnuidh
annainn a' togairt gu farmad[g]?
6 Ach bheir e gràs a's mò uaith : uime
sin tha e ag ràdh, Tha Dia a' cur an
aghaidh nan uaibhreach, ach a' toirt gràis
dhoibh-san a tha iriosal[h].
7 Uime sin ùmhlaichibh sibh féin do
Dhia ; cuiribh an aghaidh an diabhuil[i],
agus teichidh e uaibh :
8 Dlùthaichibh ri Dia[j], agus dlùth-
aichidh e ruibh : glanaibh *'ur* làmhan, a
pheacacha[l], agus glànaibh *'ur* cridhe[m],
sibhse aig am bheil an inntinn dhùbailte.
9 Bithibh ann an àmhghar, agus dean-
aibh caoidh, agus gul : bitheadh 'ur gàire
air a thionndadh gu bròn, agus *'ur* n-aoibh-
neas gu tùirse.
10 Irioslaichibh sibh féin 'am fianuis an
Tighearn'[o], agus àrdaichidh e sibh.
11 Na labhraibh olc mu 'chéile[q], a
bhràithrean. An ti a tha 'labhairt uilc
m'a bhràthair, agus a' toirt breth air a
bhràthair, tha e 'labhairt uilc mu'n lagh,
agus a' toirt breth air an lagh : ach ma
tha thu 'toirt breth air an lagh, cha-n
fhear-coimhlionaidh an lagha thu, ach
breitheamh.
12 Tha aon fhear-tabhairt lagha ann,
a's urrainn saoradh agus sgrios[u]: cò thusa
a tha 'toirt breth air neach eile ?
13 Imichibh a nis, sibhse a tha ag ràdh,
Théid sinn an diugh no am màireach gus
a' leithid so de bhaile, agus fanaidh sinn
an sin ré bliadhna, agus ni sinn ceann-
achd, agus gheibh sinn buannachd :
14 'N uair nach 'eil fhios agaibh ciod a
*tharlas* air a' mhàireach : oir ciod i 'ur
beatha? Is deatach i a chithear ré ùine
bhig[c], agus an déigh sin a théid as an
t-sealladh.
15 An àite *gu-m bu chòir* dhuibh a ràdh,
Ma's toil leis an Tighearna, bithidh sinn
beò, agus ni sinn so, no sud.
16 Ach a nis tha sibh a' deanamh uaille
as 'ur ràiteachas féin : is olc gach uile
shamhuil sin a dh'uaill.
17 Uime sin dhà-san d'an aithne maith
a dheanamh, agus nach dean e, is peacadh
e dha[e].

## CAIB. V.

1 *Tha aobhar aig daoinibh aingidh saoibhir eagal a bhi orra roimh dhìoghaltas Dhé.* 7 *Bu chòir dhuinn a bhi foighidneach a réir eisempleir nam fàidhean, agus Iob;* 12 *mionnan a sheachnadh;* 14 *urnuigh a ghnàthachadh ann an anshocair, agus sailm a sheinn ann an socair, &c.*

IMICHIBH a nis, a dhaoine saoibhir[e], deanaibh gul agus caoidh air son 'ur n-àmhghar a tha 'teachd oirbh.

2 Tha 'ur saoibhreas air a thruailleadh[g], agus 'ur n-eudach air 'itheadh leis an leòmann[h].

3 Tha 'ur n-òr agus 'ur n-airgiod air meirgeadh; agus bithidh am meirg-san 'n a fhianuis 'n 'ur n-aghaidh, agus ithidh i 'ur feòil mar theine: thaisg sibh ionmhas fa chomhair nan làithean deireannach[k].

4 Feuch, tha tuarasdal an luchd-oibre[l] a bhuain sìos 'ur n-achaidhean, ni a chumadh uatha leibhse le foill, ag éigheach: agus tha glaodhaich na muinntir a bhuain, air dol a stigh chum cluasan Tighearna nan sluagh[o].

5 Chaith sibh 'ur beatha ann an sògh[p] air thalamh, agus bha sibh mear: dh'altrum sibh 'ur cridheachan, mar ann an là a' mharbhaidh[s].

6 Dhìt agus mharbh sibh am fìrean, *agus* cha-n 'eil e 'cur 'n 'ur n-aghaidh[t].

7 Uime sin, a bhràithre, bithibh foighidneach gu teachd an Tighearna. Feuch, feithidh an treabhaiche ri toradh luachmhor na talmhainn, agus fanaidh e gu foighidneach ris, gus am faigh e an ceud uisge agus an t-uisge deireannach[w].

8 Bithibh-se foighidneach mar an ceudna; socraichibh 'ur cridheachan: oir tha teachd an Tighearn' am fagus[y].

9 Na deanaibh gearan an aghaidh a chéile[z], a bhràithre, chum nach dìtear sibh: feuch, tha am Breitheamh 'n a sheasamh aig an dorus[b].

10 Gabhaibh, mo bhràithre, na fàidhean, a labhair ann an ainm an Tighearna, 'n an eisempleir air anshocair fhulang[a], agus air foighidinn.

11 Feuch, measar sona leinn iadsan a dh'fhuilingeas[b]. Chuala sibh iomradh air foighidinn Iob[c], agus chunnaic sibh crìoch an Tighearna[d]; gu bheil an Tighearna ro theò-chridheach agus tròcaireach.

12 Ach roimh na h-uile nithibh, mo bhràithre, na tugaibh mionnan[f], aon chuid air nèamh, no air an talamh, no air mionnan sam bith eile: ach gu ma h-e 'ur *còmhradh* Seadh, seadh, agus Cha-n eadh, cha-n eadh; air eagal gu-n tuit sibh ann an dìteadh.

13 Am bheil neach sam bith fo thrioblaid 'n 'ur measg? deanadh e urnuigh[i]. Am bheil neach sam bith subhach? seinneadh e sailm[j].

14 Am bheil neach sam bith tinn 'n 'ur measg? cuireadh e fios air seanairibh na h-eaglais; agus deanadh iad urnuigh os a cheann[m], 'g a ungadh le olaidh ann an ainm an Tighearn':

15 Agus slànuichidh urnuigh a' chreidimh an t-euslan[n], agus togaidh an Tighearna suas e; agus ma rinn e peacaidhean[q], maithear dha iad.

16 Aidichibh *'ur* lochdan d'a chéile[r], agus deanaibh urnuigh air son a chéile, chum gu-n tearnar sibh. Tha mòr-éifeachd ann an urnuigh dhùrachdaich an fhìrein[u].

17 Bu duine Elias aig an robh comhaigne ruinne, agus ghuidh e gu dùrachdach gun uisge 'bhi ann[v]: agus cha d' thàinig uisge air an talamh ré thri bliadhna agus shè mìosan.

18 Agus rinn e urnuigh a rìs[x], agus thug nèamh uisge uaithe, agus thug an talamh a mach a thoradh.

19 A bhràithre, ma théid aon neach agaibh-se air seacharan o'n fhìrinn, agus gu-n iompaich neach e[a];

20 Bitheadh fhios aige, an duine a dh'iompaicheas peacach o sheacharan a shlighe, gu-n saor e anam o bhàs[c], agus gu-m folaich e mòran pheacaidhean[d].

B.C. 60.

[a] Eabh. 11. 35-38
[b] Salm 94. 12 Mat. 5. 10
[c] Iob 1. 21, &c.
[d] Iob 42. 10, 17
[e] Gnà. 11. 28 Luc. 6. 24
[f] Mat. 5. 33-37
[g] Ier. 17. 11
[h] Mat. 6. 19, 20
[i] 2 Each. 33. 12 Ion. 2. 2, &c.
[j] Eph. 5. 19
[k] 2 Pead. 2. 3
[l] Lebh. 19. 13 Ier. 22. 13
[m] Gnio. 9. 40
[n] caib. 1. 6 Mat. 17. 20, 21
[o] Ecs. 22. 27
[p] Luc. 16. 19, 25
[q] Mat. 9. 2 1 Eoin 5. 16
[r] Gnio. 19. 18
[s] Isa. 22. 13
[t] Mat. 5. 39
[u] Gen. 20. 17 2 Ri. 4. 33 19. 15-20
[v] 1 Ri. 17. 1 Luc. 4. 23
[w] Deut. 11. 14 Ier. 5. 24
[x] 1 Ri. 18. 42, 45
[y] 1 Pead. 4. 7 Tais. 22. 20
[z] Lebh. 19. 18
[a] Mat. 18. 15
[b] Mat. 24. 33 1 Cor. 4. 5
[c] Ròm. 11. 14
[d] Gnà. 10. 12 1 Pead. 4. 8

# CEUD LITIR CHOITCHIONN AN ABSTOIL PHEADAIR.

## CAIB. I.

1 *Bheannaich Peadar Dia air son a ghràsan iomarcach spioradail;* 10 *nochd e nach naidheachd ùr slàinte tre Chriosd, ach ni mu'n robh fàidheadaireachd o shean:* 13 *agus a réir sin chuir e impidh orra am beatha a chaitheadh gu diadhaidh, do bhrìgh gu bheil iad a nis air an nuadh-bhreth le focal Dhé.*

PEADAR abstol Iosa Criosd, chum nan coigreach a tha air an sgapadh[i] tre Phontus, Ghalatia, Chapadocia, Asia, agus Bhitinia,

2 A thaghadh[a] a réir roimh-eòlais Dhé an Athar[b], tre naomhachadh an Spioraid[c], chum ùmhlachd[d], agus crathadh fola Iosa Criosd[e]: Gràs agus sìth gu robh air am meudachadh dhuibh.

3 Gu ma beannaichte gu *robh* Dia[f] agus Athair ar Tighearn' Iosa Criosd, neach a réir a mhòr-thròcair[g], a dh'ath-ghin sinne gu beò-dhòchas[h], tre aiseirigh Iosa Criosd o na mairbh[j],

4 Chum oighreachd neo-thruaillidh[k], agus neo-shalaich, agus nach searg as[l], a

B.C. 60.

[a] Eph. 1. 4
[b] Ròm. 8. 29
[c] 2 Tes. 2. 13
[d] Ròm. 16. 26
[e] Eabh. 12. 24
[f] 2 Cor. 1. 2
[g] Eph. 2. 4
[h] Eoin 3. 3, 5
[i] Gnio. 8. 4
[j] 1 Cor. 15. 20
[k] Eabh. 9. 15
[l] 2 Cor. 5. 1

tha air a coimhead 's na nèamhan dhuibh-
se[b],
5 A tha air 'ur coimhead le cumhachd
Dhé[c] tre chreidimh chum slàinte[d], a
tha ullamh r'a foillseachadh 's an aimsir
dheireannaich :
6 Ni anns am bheil sibh a' deanamh
mòr-ghairdeachas, ged tha sibh a nis ré
ùine bhig, (ma's feumail e[f],) fo thùirse
tre iomadh buaireadh ;
7 Chum gu faighear dearbhadh 'ur
creidimh[h], na's luachmhoire gu mòr na
òr a théid am mugha, ged dhearbhar le
teine e[j], chum cliù, agus urraim[k], agus
glòir'aig foillseachadh Iosa Criosd[l] :
8 D'am bheil sibh a' toirt gràidh, ged
nach faca sibh e[n]; agus ged nach 'eil sibh
a nis 'g a fhaicinn, air dhuibh a bhi
'creidsinn ann, tha sibh a' deanamh mòr-
ghairdeachas le aoibhneas air dol thar
labhairt[p], agus làn de ghlòir :
9 A' faotainn crìche 'ur creidimh,
*eadhon* slàinte *'ur* n-anama :
10 Slàinte mu'n d'fhiosraich na fàidh-
ean, agus mu'n d'rinn iad geur-rannsach-
adh[q], muinntir a rinn fàidheadaireachd
mu'n ghràs *a bha gu teachd* do 'ur
n-ionnsuidh-se ;
11 A' rannsachadh ciod *i*, no ciod a'
ghnè aimsir a bha Spiorad Chriosd[s]
annta-san a' foillseachadh, 'n uair a
rinn e fianuis roimh-laimh air fulangais
Chriosd[t], agus a' ghlòir a bha gu an
leantuinn[u].
12 Muinntir d'an d'fhoillsicheadh, nach
b'ann doibh féin[v], ach dhuinne a fhritheil
iad na nithe a tha nis air an cur an céill
duibh leo-san a shearmonaich an soisgeul
dhuibh leis an Spiorad Naomh a chuir-
eadh a nuas o nèamh[y]; nithe air am
miann leis na h-ainglibh beachdachadh[a].
13 Uime sin crioslaichibh leasraidh 'ur
n-inntinn[b], bithibh measarra[c], agus bith-
eadh dòchas diongmhalta agaibh as a'
ghràs a bheirear dhuibh[e] aig foillseachadh
Iosa Criosd ;
14 Mar chloinn ùmhal, gun bhi 'g 'ur
comh-chumadh[g] féin ris na h-ana-miann-
aibh a bha agaibh roimh ann an àm 'ur
n-aineolais :
15 Ach a réir mar tha esan a ghairm
sibh naomh[k], bithibh-se naomh mar an
ceudna 'n 'ur n-uile chaithe-beatha :
16 Do bhrìgh gu bheil e sgrìobhta, Bith-
ibh-se naomh[l], oir tha mise naomh.
17 Agus ma ghoireas sibh air an Athair,
a bheir breth a réir oibre gach neach, gun
chlaon-bhàigh ri neach seach a chéile[n],
caithibh aimsir 'ur cuairt an so le eagal[o]:
18 Air dhuibh fios a bhi agaibh nach do
shaoradh sibh le nithibh truaillidh, *mar
tha* airgiod agus òr, o 'ur caithe-beatha
dìomhain, a thugadh dhuibh o 'ur sinn-
sireachd ;
19 Ach le fuil luachmhoir Chriosd, mar
*fhuil* Uain[s] gun chron, gun smal :
20 Neach gu deimhin a roimh-orduich-

B.C. 60.

a Tais. 13. 8
b Col. 1. 5
c Iud. 1, 24
d Eph. 2. 8
e Gnio. 2. 24
f Eabh. 12. 7-11
g Eoin 17. 17, 19
Gnio. 15. 9
h Seum. 1. 3, 12
i Ròm. 12. 9
1 Eoin 3. 14, 18
j 1 Cor. 3. 13
k 2 Tes. 1. 7-12
l Tais. 1. 7
m Eoin 1. 13
n 1 Eoin 4. 20
o Seum. 1. 18
p Eoin 16. 22
q Dan. 9. 3
Mat. 13. 17
r Eoin 1. 1, 14
1 Cor. 15. 1-4
1 Eoin 1. 1
s 2 Pe. 1. 21
t Isa. 53. 3
Luc. 24. 44, 46
u Salm cx.
Dan. 2. 34, 35
Eoin 12. 41
v Eabh. 11. 39, 40
w Eph. 4. 22, 31
x Mat. 18. 3
y Gnio. 2. 4
2 Cor. 1. 22
z 1 Cor. 3. 2
a Eph. 3. 10
b Luc. 12. 35
Eph. 6. 14
c Luc. 21. 34
d Salm 34. 8
e Eabh. 10. 35
f Salm 118. 22
Gnio. 4. 11
g Ròm. 12. 2
h Eabh. 3. 6
i Isa. 61. 6
Tais. 1. 6
j Ròm. 12. 1
k 2 Cor. 7. 1
l Lebh. 11. 44
m Isa. 28. 16
n Deut. 10. 17
o Phil. 2. 12
p Mat. 21. 42
q Ròm. 9. 33
1 Cor. 1. 23
r Iud. 4
s Eoin 1. 29, 36
Tais. 7. 14
t Ecs. 19. 6
Deut. 10. 9
u Tais. 1. 6

eadh roimh chruthachadh an t-saoghail[a],
ach a dh'fhoillsicheadh anns na h-aimsir-
ibh deireannach air 'ur son-se;
21 Muinntir trìd-san a tha 'creidsinn
ann an Dia a thog esan o na mairbh[e],
agus a thug glòir dha, chum gu-m bith-
eadh 'ur creidimh agus 'ur muinghin ann
an Dia.
22 Do bhrìgh gu-n do ghlan sibh 'ur
n-anama le ùmhlachd a thoirt do'n fhìr-
inn tre an Spiorad[g], chum gràidh neo-
chealgaich do na bràithribh[i]; *feuchaibh
gu-n* toir sibh gràdh d'a chéile á cridhe
glan gu dùrachdach :
23 Air dhuibh a bhi air 'ur n-ath-ghin-
eamhuinn[m], cha-n ann o shìol truaillidh,
ach neo-thruaillidh, le focal an Dé bheò[o],
agus a mhaireas gu sìorruidh.
24 Oir *tha* gach uile fheòil mar fheur,
agus uile ghlòir dhaoine mar bhlàth an
fheòir. Seargaidh am feur, agus tuitidh
a bhlàth dheth :
25 Ach fanaidh focal an Tighearna gu
sìorruidh. Agus is e so am focal a shear-
monaicheadh dhuibh-se anns an t-soi-
sgeul[r].

## CAIB. II.

1 *Chomhairlich Peadar luchd-aidmheil a' chreid-
imh an aghaidh mi-sheirce ; 4 nochd e gur e
Criosd am bunait air am bheil iad air an
togail. 11 Ghuidh e orra fantuinn o ana-
miannaibh feòlmhor, 13 agus a bhi ùmhal do
uachdarain.*

UIME sin a' cur uaibh gach uile mhì-
rùin[w], agus gach uile mhealltair-
eachd, agus chealg, agus fharmada, agus
gach uile ana-cainnt,
2 Mar naoidheanan air an ùr-bhreith[x],
iarraibh bainne fìor-ghlan an fhocail[z],
chum as gu fàs sibh leis ;
3 Ma's e as gu-n do bhlais sibh gu *bheil*
an Tighearna gràsmhor[d] :
4 A' teachd d'a ionnsuidh-san, *mar gu*
cloich bheò, a dhiùltadh gu deimhin le
daoinibh[f], ach air a taghadh le Dia *agus*
luachmhor ;
5 Tha sibhse mar an ceudna mar chloch-
aibh beò, air 'ur togail suas 'n 'ur tigh
spioradail[h], 'n 'ur sagartachd naomh[i],
chum ìobairtean spioradail a thoirt suas[j],
taitneach do Dhia tre Iosa Criosd.
6 Uime sin tha so mar an ceudna air
a chur sìos anns an sgrìobtuir, Feuch,
cuiridh mi ann an Sion prìomh chlach-
oisne thaghta, luachmhor : agus an ti a
chreideas ann, cha chuirear gu nàire e[m].
7 Dhuibh-se uime sin a chreideas, *tha
e* luachmhor : ach dhoibh-san a tha eas-
ùmhal, a' chlach a dhiùlt na clachairean,
rinneadh ceann na h-oisne dhith[p],
8 Agus clach-thuislidh[q], agus carraig-
oilbheim *dhoibh-san* a thuislicheas air an
fhocal, air dhoibh 'bhi eas-ùmhal, chum
mar an ceudna an d'òrduicheadh iad[r].
9 Ach *is* ginealach taghta sibhse[t], sag-
artachd rìoghail[u], cinneach naomh, sluagh

sònraichte[a]; chum gu-n cuireadh sibh
an céill feartan an Ti a ghairm á dorch-
adas sibh chum a sholuis iongantaich
féin[c]:
10 Nach *robh* uair-éigin 'n 'ur sluagh[e],
ach a nis *is* sibh sluagh Dhé: dream nach
d'fhuair tròcair, ach a nis a tha air faot-
ainn tròcair.
11 A mhuinntir mo ghràidh, guidheam
oirbh, mar choigrich agus luchd-cuairt[g],
sibh a sheachnadh ana-mianna feòlmhor[h],
a tha 'cogadh an aghaidh an anama[i];
12 Air dhuibh deadh chaithe-beatha
'bhi agaibh am measg nan Cinneach;
chum 'an àit' olc a labhairt umaibh mar
luchd mi-ghniomh, gu-n dean iad o 'ur
deadh oibribh a chi iad[k], Dia a ghlòrach-
adh ann an là an fhiosrachaidh.
13 Uime sin bithibh ùmhal do gach
uile riaghailt dhaoine[l] air son an Tigh-
earna: ma's ann do'n rìgh mar an ti a's
àirde inbhe;
14 No do uachdarain mar do'n mhuinn-
tir a chuireadh uaith chum dìoghaltais air
luchd-deanamh an uilc, ach chum cliù
dhoibh-san a ni maith.
15 Oir is i toil Dhé gu-n cuireadh sibh
le deadh dheanadas tosd air aineolas
dhaoine amaideach[o]:
16 Mar dhaoine saor[q], agus gun *'ur*
saorsa a ghnàthachadh mar bhrat-folaich
do'n olc, ach mar sheirbhisich Dhé.
17 Thugaibh urram do na h-uile
dhaoine[r]. Gràdhaichibh na bràithre[s].
Bitheadh eagal Dhé oirbh[t]. Thugaibh
urram do'n rìgh[u].
18 A sheirbhiseacha, *bithibh* ùmhal do
*'ur* maighstiribh maille ris an uile eagal,
cha-n ann a mhàin dhoibh-san a tha maith
agus ciùin, ach mar an ceudna dhoibh-san
a tha ana-mèineach.
19 Oir *tha* so cliù-thoillteannach, ma
dh'iomchaireas neach sam bith doilgheas
air son coguis a thaobh Dhé, a 'fulang gu
h-eucorach.
20 Oir ciod an t-aobhar molaidh *a tha
ann*, ma's e an uair a ghabhar oirbh
air son 'ur cionta, gu-n giùlain sibh gu
foighidneach e? ach ma's e 'n uair a tha
sibh a' deanamh maith, agus a' fulang *air
a shon*, gu-n giùlain sibh e gu foighid-
neach, *tha* so taitneach do Dhia[z].
21 Oir is ann a dh'ionnsuidh so a
ghairmeadh sibh[a]: do bhrìgh gu-n d'fhuil-
ing Criosd mar an ceudna air 'ur son, a'
fàgail eisempleir agaibh, chum gu-n lean-
adh sibh a cheuman[b]:
22 Neach nach d'rinn peacadh[c], ni mò
a fhuaradh cealg 'n a bheul:
23 Neach, an uair a chàineadh e, nach
do chàin a rìs; an uair a dh'fhuiling e,
nach do bhagair; ach a dh'earb *e féin*
ris-san a bheir breth cheart[e]:
24 Neach a ghiùlain ar peacaidhean e
féin 'n a chorp féin air a' chrann[f], chum
air dhuinn a bhi marbh do'n pheacadh,
gu-m bitheamaid beò do fhìreantachd[g]:

B.C. 60.

[a] Deut. 4. 20
[b] Isa. 53. 5, 6
[c] Gnio. 26. 18
[d] Salm 119. 176
[e] Hos. 2. 23 Ròm. 9. 25
[f] Ese. 34. 23 Eabh. 13. 20
[g] Eabh. 11. 13
[h] Gal. 5. 16-21
[i] Ròm. 8. 13 Seum. 4. 1
[j] Eph. 5. 22 Tit. 2. 4, 5
[k] Mat. 5. 16
[l] Mat. 22. 21 Ròm. 13. 1-7
[m] 1 Tim. 2. 9, 10
[n] Salm 45. 13 Ròm. 2. 29
[o] Tit. 2. 8
[p] Salm 25. 9; 149. 4 Mat. 5. 5
[q] Gal. 5. 1, 13
[r] Ròm. 12. 10 Phil. 2. 3
[s] Eoin 13. 35
[t] Salm 111. 10
[u] Gnà. 24. 21
[v] Gen. 18. 12
[w] Ròm. 12. 16
[x] 1 Eoin 3. 18
[y] Mat. 5. 44 Eph. 4. 32
[z] Mat. 5. 10-12
[a] Mat. 16. 24 1 Tes. 3. 3, 4
[b] Eoin 13. 15 Eabh. 12. 1, 2 1 Eoin 2. 6
[c] Isa. 53. 9
[d] Salm 34. 13, &c.
[e] Luc. 23. 46
[f] Isa. 53. 4, &c.
[g] Ròm. 6. 11
[h] Gnà. 16. 7 Ròm. 8. 28

neach le a bhuillibh a tha sibh air 'ur
tèarnadh[b].
25 Oir bha sibh mar chaoraich a' dol
air seacharan[d]; ach philleadh sibh a nis
chum Buachaill' agus Easbuig 'ur n-an-
ama[f].

## CAIB. III.

1 *Theagaisg Peadar dleasdanas bhan agus fhear-
pòsda d'a chéile;* 8 *dh'earalaich e na h-uile
dhaoine chum aonachd agus gràidh,* 14 *agus
geur-leanmhuinn fhulang.* 19 *Chuir e mar
an ceudna an céill sochairean Chriosd do'n
t-seann t-saoghal.*

MAR an ceudna, a mhnathan, *bithibh*
ùmhal do 'ur fearaibh féin[j], chum
ma tha dream air bith eas-ùmhal do'n
fhocal, gu-m bi iadsan mar an ceudna, as
eugmhais an fhocail, air an cosnadh le
deadh chaithe-beatha nam ban;
2 'N uair a bheachdaicheas iad air 'ur
caithe-beatha geamnuidh maille ri eagal.
3 Na b'i 'ur brèaghachd[m] figheadh an
fhuilt agus a' cur òir oirbh, agus dheadh
thrusgan umaibh, *a' bhrèaghachd sin* o'n
leth muigh:
4 Ach duine folaichte a' chridhe[n], ann
an neo-thruaillidheachd spioraid mhac-
anta agus chiùin[p], ni a tha ro luachmhor
ann an sealladh Dhé.
5 Oir b'ann mar so a rinn na mnathan
naomha o shean, aig an robh am muin-
ghin ann an Dia, iad féin breagha, air
dhoibh a bhi ùmhal d'am fearaibh féin;
6 Amhuil a thug Sarah ùmhlachd do
Abraham, a' gairm tighearna dheth[v]:
d'an nigheana sibhse am feadh a ni
sibh gu maith, agus gun gheilt oirbh le
uamhas sam bith.
7 Mar an ceudna, fheara, gabhaibh-se
còmhnuidh maille riu a réir eòlais, a'
tabhairt urraim do'n mhnaoi mar an
soitheach a's anmhuinne, agus mar
mhuinntir a tha 'n an comh-oighreachaibh
air gràs na beatha; chum nach cuirear
bacadh air 'ur n-urnuighibh.
8 Fa dheoidh, *bithibh* uile a dh' aon
inntinn[w], bitheadh comh-fhulangas agaibh
r'a chéile, gràdhaichibh a chéile mar
bhràithre[x], *bithibh* truacanta, càirdeil:
9 Na h-ìocaibh olc air son uilc[y], no
càineadh air son càinidh: ach 'n a agh-
aidh sin, beannaichibh; air dhuibh fios
a bhi agaibh gur ann a dh'ionnsuidh so a
ghairmeadh sibh, chum gu-n sealbhaich-
eadh sibh beannachadh mar oighreachd:
10 Oir ge b'e le'm b'àill beatha a
ghràdhachadh, agus làithean maithe
fhaicinn[d], cumadh e a theangadh o olc,
agus a bhilean o labhairt ceilg;
11 Seachnadh e olc, agus deanadh e
maith; iarradh e sìth, agus leanadh e i.
12 Oir *tha* sùilean an Tighearn' air na
fìreanaibh, agus a chluasa fosgailte r'an
urnuigh: ach *tha* gnùis an Tighearn' an
aghaidh na muinntir a ni olc.
13 Agus cò e a ni olc oirbh[h], ma bhith-

eas sibh 'n 'ur luchd-leanmhuinn air an
ni sin a tha maith?
14 Ach eadhon ma dh'fhuilingeas sibh
air sgàth fìreantachd, *is* sona sibh[a]: agus
na bitheadh fiamh an eagail-san oirbh[b],
agus na bithibh mi-shuaimhneach;
15 Ach naomhaichibh an Tighearna
Dia ann 'ur cridheachaibh: agus *bith-*
*ibh* ullamh a ghnàth chum freagradh a
thoirt[d], maille ri ceannsachd agus eagal,
do gach uile dhuine a dh'iarras oirbh
reuson an dòchais a tha annaibh:
16 Air dhuibh deadh choguis a bhi
agaibh: chum, an uair a tha iad a' labh-
airt uilc umaibh mar luchd mi-ghniomh,
gu-n gabh iad nàire, a tha 'toirt toibh-
eim do 'ur deadh chaithe-beatha ann an
Criosd.
17 Oir *is* fèarr, ma's e sin toil Dhé,
sibh a d'fhulang air son maith a dhean-
amh, na air son olc a dheanamh.
18 Oir dh'fhuiling Criosd féin aon uair
air son pheacaidhean[h], am fìrean air son
nan neo-fhìrean[j], (chum gu-n tugadh e
sinne gu Dia,) air dha 'bhi air a chur gu
bàs 's an fheòil[l], ach air a bheothachadh
tre an Spiorad[2]:
19 Leis an deachaidh e mar an ceudna,
agus an do shearmonaich e do na spiorad-
aibh ann am prìosan;
20 A bha o shean eas-ùmhal, an uair a
dh'fheith fad-fhulangas Dhé aon uair ann
an làithibh Noah[q], am feadh a bha àirc
'g a h-ulluchadh, anns an robh beagan,
sin r'a ràdh, ochd anaman, air an tèarn-
adh tre uisge.
21 Tha am baisteadh, mar shamhlachas
a tha 'comh-fhreagradh dha so[s], (cha-n e
cur dhinn sal na feòla, ach freagradh
deadh choguis thaobh Dhé,) nis 'g ar
tèarnadh-ne, tre aiseirigh Iosa Criosd:
22 Neach air dha dol do nèamh, a tha
air deas làimh Dhé, air do ainglibh, agus
do uachdranachdaibh, agus do chumh-
achdaibh 'bhi air an cur fo 'cheann-
sal[x].

## CAIB. IV.

1 *Dh'earalaich Peadar luchd-aidmheil a' chreid-*
*imh gu sgur de pheacadh o eisempleir Chriosd,*
*agus do bhrìgh gu bheil a' chrìoch dheireannach*
*a' dlùth-theannadh oirnn:* 12 *agus thug e*
*comhfhurtachd dhoibh an aghaidh geur-lean-*
*mhuinn.*

UIME sin, o dh'fhuiling Criosd air ar
son-ne 's an fheòil, armaichibh-se
mar an ceudna sibh féin leis an inntinn
cheudna[b]: oir an ti a dh'fhuiling anns an
fheòil, sguir e de pheacadh[c];
2 Chum nach caitheadh e fuigheall
'aimsir anns an fheòil[e], a réir ana-mianna
dhaoine, ach a réir toile Dhé.
3 Oir is leoir dhuinn a' chuid a chaidh
seachad a dh'aimsir ar beatha gu toil nan
Cinneach a dheanamh[g], 'n uair a shiubhail
sinn ann am macnus, ann an ana-miann-
aibh, ann an anabharra fìona, ann an
geòcaireachd, ann am pòiteireachd, agus
ann an ìodhol-aoradh ain-dligheach:
4 Ni anns am bheil iad a' gabhail iong-
antais, do bhrìgh nach 'eil sibhse a' ruith
maille riu anns an neo-mheasarrachd
cheudna gun tomhas, a' labhairt uilc
*umaibh*[c]:
5 Muinntir a bheir cunntas dhà-san, a
tha ullamh gu breth a thoirt air na beoth-
aibh agus air na mairbh.
6 Oir is ann chum na crìche so a shear-
monaicheadh an soisgeul dhoibh-san a tha
marbh mar an ceudna, chum gu-n tugtadh
breth orra a réir dhaoine 's an fheòil, ach
gu-m bitheadh iad beò a réir Dhé 's an
Spiorad.
7 Ach tha crìoch nan uile nithe am
fagus[e]: uime sin bithibh[1] measarra[f],
agus deanaibh faire chum urnuigh[g].
8 Agus roimh na h-uile nithibh bith-
eadh agaibh teas-ghràdh d'a chéile; oir
cuiridh gràdh folach air mòran pheacaidh-
ean[i].
9 Thugaibh aoidheachd d'a chéile gun
ghearan[k].
10 A réir mar a fhuair gach aon an
tiodhlac[m], *mar sin* deanaibh fritheäladh
d'a chéile, mar dheadh stiùbhardaibh air
gràs eugsamhuil Dhé[n].
11 Ma labhras neach sam bith, *labhradh*
*e* mar bhriathraibh Dhé[o]; ma tha neach
sam bith ri fritheäladh[p], *deanadh se e*
mar o'n chomas a bheir Dia *dha*; chum
gu-m bi Dia air a ghlòrachadh anns na
h-uile nithibh tre Iosa Criosd[r]: dhà-san
gu robh glòir agus cumhachd gu saoghal
nan saoghal. Amen.
12 A mhuinntir mo ghràidh, na bith-
eadh iongantas oirbh a thaobh na deuch-
ainn theinntich[t], a thig oirbh chum 'ur
dearbhadh, mar gu-n tarladh ni-éigin neo-
ghnàthach dhuibh[u]:
13 Ach do bhrìgh gu bheil sibh 'n 'ur
luchd-comhpairt de fhulangais Chriosd[v],
deanaibh gairdeachas[w]; chum mar an
ceudna, ann an àm foillseachaidh a
ghlòire[y], gu-n dean sibh gairdeachas le
aoibhneas ro mhòr.
14 Ma mhaslaichear sibh air son ainme
Chriosd[z], *is* sona *sibh*; oir tha Spiorad
na glòire, agus Dhé a' gabhail còmhnuidh
oirbh; d'an taobh-san gu deimhin tha e
'faotainn toibheim, ach do 'ur taobh-se
tha e air a ghlòrachadh[a].
15 Ach na fuilingeadh aon agaibh mar
mhortair, no *mar* ghaduiche, no *mar*
fhear droch-bheirt, no mar neach a ghabh-
as gnothuch ri nithibh nach buin da.
16 Gidheadh ma *dh'fhuilingeas duine*
mar Chriosduidh, na bitheadh nàire air[d];
ach thugadh e glòir do Dhia as a' leth
so.
17 Oir *thàinig* an t-àm anns an tòisich
breitheanas aig tigh Dhé[f]: agus ma thòis-
icheas e againne, ciod *is* crìoch dhoibhsan
a tha eas-ùmhal do shoisgeul Dhé[h]?
18 Agus ma's ann air éigin a thèarnar

B.C. 60.

[a] Mat. 5. 10-12
[b] Isa. 8. 12, 13; 51. 12
[c] Gnio. 13. 45
[d] Salm 119. 46
[e] Seum. 5. 8, 9
1 *stuama.*
[f] caib. 1. 13
[g] Luc. 21. 36
[h] caib. 2. 21; Eabh. 9. 26, 28
[i] Gnà. 10. 12; 1 Cor. 13. 7
[j] 2 Cor. 5. 21
[k] Eabh. 13. 2, 16
[l] Eph. 2. 16-18
2 no, *anns an spiorad.*
[m] Ròm. 12. 6-8
[n] Luc. 12. 42
[o] Isa. 8. 20
[p] 1 Cor. 12. 28
[q] Gen. vi.
[r] 1 Cor. 10. 31
[s] Ròm. 6. 3-6
[t] 1 Cor. 3. 13
[u] 1 Cor. 10. 13
[v] Col. 1. 24
[w] Seum. 1. 2
[x] Eph. 1. 21
[y] 2 Tim. 2. 12
[z] Mat. 5. 11
[a] 2 Tes. 1. 10-12
[b] Phil. 2. 5
[c] Ròm. 6. 2, 7
[d] 2 Tim. 1. 12
[e] 2 Cor. 5. 15; Eph. 4. 22, 24
[f] Isa. 10. 12; Ier. 49. 12; Ese. 9. 6
[g] 1 Cor. 6. 11; Tit. 3. 3
[h] Luc. 10. 12, 14; Eabh. 2. 3

am fìrean[a], c'àit an taisbein an duine mi-
dhiadhaidh agus am peacach e féin?
19 Uime sin, an dream a dh'fhuilingeas
a réir toile Dhé, earbadh iad an anama
*ris-san* ann an deanamh maith[c], mar ri
Cruithear dìleas.

## CAIB. V.

*1 Chuir Peadar impidh air na seanairibh treud Dhé a bheathachadh; 5 air an òigridh a bhi ùmhal, 8 agus orra uile 'bhi stuama, faireil, agus daingean 's a' chreidimh; 9 agus cur an aghaidh ar nàmhaid an-iochdmhoir an diabhul.*

NA seanairean a tha 'n 'ur measg tha mi
ag earalachadh, air bhi dhomh féin
a'm' sheanair mar an ceudna, agus a'm'
fhianuis air fulangais Chriosd[h], agus mar
an ceudna a'm' fhear-comhpairt de'n
ghlòir sin, a tha gu bhi air a foillseach-
adh:
2 Beathaichibh treud Dhé[i] a tha 'n 'ur
measg, a' gabhail cùraim *dheth*, cha-n ann
a dh'aindeoin, ach gu deònach[m]; cha-n
ann air son buannachd shalaich[p], ach le
inntinn ealamh;
3 Ni mò mar thighearnaibh os ceann
oighreachd *Dhé*[r], ach mar dhream a tha
'n an eisempleiribh do'n treud[s].
4 Agus an uair a dh'fhoillsichear an
t-Ard-bhuachaille[t], gheibh sibh crùn na
glòire nach searg as[v].
5 Mar an ceudna, a dhaoine òga, bithibh
ùmhal do na seanairibh: seadh, bithibh
uile ùmhal d'a chéile[x], agus bithibh air
'ur sgeadachadh le irioslachd: oir tha
Dia a' cur an aghaidh nan uaibhreach[y],
ach a' toirt gràis dhoibh-san a tha
iriosal.
6 Uime sin irioslaichibh sibh féin fo
làimh chumhachdaich Dhè[b], chum as
gu-n àrdaich e sibh ann an àm iom-
chuidh:
7 A' tilgeadh 'ur n-uile chùraim air-
san[d]: oir tha cùram aige dhibh.
8 Bithibh stuama[e], deanaibh faire; do
bhrìgh gu bheil 'ur nàmhaid an diabhul,
mar leòmhan beuchdach[f], ag imeachd
mu'n cuairt a' sireadh cò dh'fheudas e
'shlugadh suas:
9 Cuiribh-se 'n a aghaidh[g], air dhuibh
'bhi daingean 's a' chreidimh, agus fhios a
bhi agaibh gu bheil na fulangais cheudna
air an coimhlionadh ann 'ur bràithribh,
a tha 's an t-saoghal.
10 Ach gu-n deanadh Dia féin nan uile
ghràs, a ghairm sinne chum a ghlòire
shìorruidh tre Iosa Criosd, an déigh
dhuibh fulang ré ùine bhig[j], iomlan
sibh[k]; gu-n daingnicheadh[l], gu neartaich-
eadh[n], gu-n socraicheadh e sibh[o]:
11 Dhà-san *gu robh* glòir agus cumh-
achd, gu saoghal nan saoghal. Amen.
12 Le Siluanus[q] bràthair dìleas, (a réir
mo bharail-sa,) sgrìobh mi do 'ur n-ionns-
uidh gu h-aithghearr, a' teagasg, agus
a' deanamh fianuis, gur e so fìor-ghràs
Dhé, anns am bheil sibh 'n 'ur seasamh[u].
13 Tha *an eaglais* ann am Babilon, a
thaghadh maille ruibhse, a' cur fàilte
oirbh, agus Marcus mo mhac[w].
14 Cuiribh fàilte air a chéile le pòig
ghràidh. Sìth *gu robh* maille ruibh uile
a tha ann an Iosa Criosd. Amen.

B.C. 60.

a Gnà. 11. 31 Ier. 25. 29 Luc. 23. 31
b Isa. 57. 15
c Salm 31. 5 37. 5
d Salm 55. 22
e Luc. 21. 34, 36
f Tais. 12. 12
g Seum. 4. 7
h Mat. 26. 37
i Eoin 21. 15-17 Gnio. 20. 28
j 2 Cor. 4. 16
k Eabh. 13. 21
l 2 Tes. 3. 3
m 1 Cor. 9. 17
n Sech. 10. 6, 12
o Salm 138. 7, 8
p 1 Tim. 3. 5, 8
q 2 Cor. 1. 19
r Mat. 20. 25, 26 2 Cor. 1. 24
s 1 Tim. 4. 12
t Eabh. 13. 20
u 1 Cor. 15. 1
v 2 Tim. 4. 8
w Gnio. 12. 12, 25
x Eph. 5. 21
y Gnà. 3. 34 Seum. 4. 6

# DARA LITIR CHOITCHIONN AN ABSTOIL
# PHEADAIR.

## CAIB. I.

*1 Chum luchd-aidmheil a' chreidimh a dhaingneachadh 'an dòchas meudachaidh gràis Dhé, 5 chuir Peadar impidh orra le creidimh agus deadh oibribh, an gairm a dheanamh cinnteach: 12 bha e cùramach mu so 'chur 'an cuimhne dhoibh, do bhrìgh gu robh fios aige gu-n robh a bhàs am fagus.*

SIMON[1] Peadar, seirbhiseach agus ab-
stol Iosa Criosd, dhoibh-san a fhuair
an creidimh luachmhor[d] ceudna ruinne,
tre fhìreantachd ar Dé agus ar Slànuighir
Iosa Criosd:
2 Gu robh gràs agus sìth air am meud-
achadh dhuibh[i], tre eòlas Dhé, agus Iosa
ar Tighearn',
3 A réir mar a dheònuich a chumhachd
diadhaidh-san dhuinn na nithe sin uile[k] a
*bhuineas* do bheatha agus do dhiadhachd,
tre eòlas an ti sin a ghairm sinn chum
glòire, agus deadh-bheus:
4 Tre an d' thugadh dhuinn geallaidh-
ean ro mhòr agus luachmhor[a], chum d'an
trìd-san gu-m bitheadh sibhse air 'ur dean-
amh 'n 'ur luchd-comhpairt de nàdur na
diadhachd[b], air dhuibh dol as o'n truaill-
idheachd a tha anns an t-saoghal tre ana-
miann[c].
5 Agus a thuilleadh air so, air dean-
amh an uile dhìchill dhuibh, cuiribh ri 'ur
creidimh deadh-bheus; agus ri deadh-
bheus eòlas[e];
6 Agus ri eòlas stuaim[f]; agus ri
stuaim foighidinn[g]; agus ri foighidinn
diadhachd[h];
7 Agus ri diadhachd gràdh bràthaireil[j];
agus ri gràdh bràthaireil seirc.
8 Oir ma bhitheas na nithe so annaibh,
agus pailt, bheir iad *oirbh* gun bhi leisg,
no mi-thorrach[l] ann an eòlas ar Tigh-
earn', Iosa Criosd.
9 Ach an ti aig nach 'eil na nithe sin,

B.C. 66.

a 2 Cor. 7. 1
b Eabh. 12. 10
c caib. 2. 18, 20
1 no, *Simeon, mar ann an Gnio. 15. 14.*
d Eph. 4. 5
e Phil. 1. 9
f 1 Cor. 9. 25
g Seum. 1. 4
h 1 Tim. 4. 7
i Dan. 4. 1 6. 25
j Eoin 13. 34, 35
k Salm 81. 4 Rom. 8. 32
l Eoin 15. 2-6 Tit. 3. 14

tha e dall, agus gearr-sheallach[a], a' dìchuimhneachadh gu-n do ghlanadh e o a 'sheann pheacaidhean.

10 Uime sin, a bhràithre, deanaibh tuilleadh dìchill chum 'ur gairm agus 'ur taghadh a dheanamh cinnteach[d]: oir ma ni sibh na nithe so, cha tuit sibh a chaoidh[f]:

11 Oir mar sin fritheilear gu pailt dhuibh slighe a steach do rìoghachd shìorruidh ar Tighearn' agus ar Slànuighir Iosa Criosd[h].

12 Uime sin cha dearmad mi na nithe so 'ghnàth-chur 'an cuimhne dhuibh[k], ged is aithne dhuibh *iad*, agus ged tha sibh air 'ur daingneachadh 's an fhìrinn a làthair.

13 Ach tha mi a' meas gur còir, am feadh a tha mi 's a' phàilliun so, sibhse a bhrosnuchadh[n] le '*ur* cur 'an cuimhne :

14 Air dhomh fios a bhi agam gur fagus dhomh àm cur dhiom mo phàilliuin so, amhuil a dh'fhoillsich ar Tighearn' Iosa Criosd dhomh[p].

15 Ach ni mi dichioll, chum an déigh dhomh siubhal, gu-m bi agaibh-se gnàth-chuimhne air na nithibh so.

16 Oir cha do lean sinne faoin-sgeulachdan a dhealbhadh gu h-innleachdach[s], an uair a chuir sinn an céill duibh cumhachd agus teachd ar Tighearn' Iosa Criosd, ach rinneadh sinn 'n ar sùil-fhianuisibh air a mhòrachd-san[t].

17 Oir fhuair e o Dhia an t-Athair urram agus glòir, an uair a thàinig a' shamhuil so de ghuth d'a ionnsuidh o'n ghlòir òirdheirc, Is e so mo Mhac gràdhach-sa, anns am bheil mo mhòr-thlachd[v].

18 Agus chuala sinne an guth so a thàinig o nèamh, an uair a bha sinn maille ris air an t-sliabh naomh.

19 Tha againn mar an ceudna focal fàidheadaireachd a's cinntiche ; d'am maith a ni sibh aire a thoirt, mar do lòchran a tha 'toirt soluis uaith ann an ionad dorcha[a], gus an soillsich an là, agus an éirich an reult-mhaidne[b] 'n 'ur cridheachaibh :

20 Air dhuibh fhios so a bhi agaibh air tùs, nach 'eil fàidheadaireachd air bith de'n sgrìobtuir o thogradh *dhaoine* féin.

21 Oir cha d' thàinig an fhàidheadaireachd a réir toile duine o shean[e]: ach labhair daoine naomha Dhé, mar a sheòladh iad leis an Spiorad Naomh[g].

## CAIB. II.

1 *Roimh-innis Peadar mu thimchioll luchd-teagaisg bréige, a nochdadh am mi-dhiadhachd, agus an sgrios a thig araon orra féin agus air an luchd-leanmhuinn. 7 o'n saorar daoine diadhaidh, mar a shaoradh Lot á Sodom, &c.*

ACH bha fàidhean bréige mar an ceudna am measg an t-sluaigh[k], amhuil a bhitheas luchd-teagaisg bréige 'n 'ur measg-se[l], dream a bheir a steach 'an uaignidheas saobh-chreidimh millteach, eadhon ag

B.C. 66.

[a] 1 Eoin 2. 9-11
[b] Iud. 4
[c] 1 Cor. 6. 20
[d] Eabh. 6. 11
1 Eoin 3. 19
[e] Tit. 1. 11
[f] caib. 3. 17
[g] Deut. 32. 35
Iud. 15
[h] Mat. 25. 34
2 Tim. 4. 6-8
[i] Iud. 6
[j] Mat. 25. 41
Tais. 20. 2, 3
[k] Ròm. 15. 14, 15
Phil. 3. 1
Iud. 5
[l] Gen. vi.-viii.
[m] Eabh. 11. 7
[n] 2 Cor. 5. 1, 4
caib. 3. 1
[o] Gen. 19. 24, 25
[p] Eoin 21. 18, 19
[q] Deut. 29. 23
1 Cor. 10. 11
[r] Gen. 19. 16
[s] 2 Cor. 4. 2
[t] Mat. 17. 1-5
Eoin 1. 14
[u] Salm 34. 15-18
[v] Mat. 17. 5
[w] Iud. 14, 15
[x] Eabh. 13. 4
[y] Salm 12. 4
[z] Iud. 8, 10
[a] Salm 119. 105
Gnà. 6. 23
[b] Tais. 2. 28
22. 16
[c] Ecs. 22. 28
Iud. 8
[d] Ier. 12. 3
[e] Luc. 1. 70
[f] Gnà. 14. 32
[g] 2 Tim. 3. 16
[h] Phil. 3. 19
Iud. 12, &c.
[i] 1 Cor 11. 20, 21
[j] Mat. 5. 28
[k] Deut. 13. 1, &c.
1 Ri. 18. 19-22
[l] Mat. 24. 5, 24
Gnio. 20. 29, 30
1 Tim. 4. 1

àicheadh an Tighearn'[b] a cheannaich iad[c], agus a bheir sgrios obann orra féin.

2 Agus leanaidh mòran an slighean millteach tre am faigh slighe na fìrinn mi-chliù.

3 Agus tre shannt[e] ni iad ceannachd oirbh le briathraibh mealltach : dream nach 'eil am breitheanas a nis o chian a' deanamh moille[g], agus cha-n 'eil an sgrios a' turra-chodal.

4 Oir mur do chaomhain Dia na h-aingil a pheacaich[i], ach air dha an tilgeadh sìos do ifrinn[j], gu-n d' thug e thairis *iad* gu bhi air an coimhead ann an slabhraidhibh dorchadais, fa chomhair breitheanais ;

5 Agus nach do chaomhain e an seann saoghal[l], ach gu-n do shaor e Noah[m], an t-ochdamh *pearsa*, searmonaiche fìreantachd, air dha an dìle a thoirt air saoghal nan daoine mi-dhiadhaidh ;

6 Agus a' tionndadh caithriche Shodoim agus Ghomorah gu luaithre[o], gu-n do dhìt e le léir-sgrios *iad*, 'g an deanamh 'n am ball-sampuill[q] dhoibh-san a bhitheadh mi-dhiadhaidh an déigh sin ;

7 Agus gu-n do shaor e Lot am fìrean[r], a bha fo champar le caithe-beatha neoghloin nan aingidh :

8 (Oir chràidh an t-ionracan sin, agus e 'gabhail còmhnuidh 'n am measg, 'anam fìreanta o là ga là, le bhi 'faicinn agus a' cluinntinn *an* gniomharan ain-dligheach :)

9 Is aithne do an Tighearna na daoine diadhaidh a shaoradh o bhuaireadh[u], agus na daoine eucorach a choimhead gu là a' bhreitheanais chum peanas a dheanamh orra[w]:

10 Ach gu h-àraidh iadsan a leanas an fheòil ann an ana-miann na neòghloine[x], agus a ni tàir air uachdaranachd[y]: Air dhoibh a bhi an-dàna, féin-thoileil, cha-n eagal leo ana-cainnt a thoirt dhoibh-san a tha ann an àrd-inbhe[z]:

11 An uair nach toir aingil a's mò ann an neart agus ann an cumhachd, casaid thoibheumach 'n an aghaidh 'am fianuis an Tighearn'[c].

12 Ach iadsan, mar ainmhidhean nàdurra[d] eu-céillidh, a rinneadh gu bhi air an glacadh, agus air an sgrios, air dhoibh a bhi 'labhairt gu toibheumach mu na nithibh nach tuig iad, sgriosar iad 'n an truaillidheachd féin[f];

13 Agus gheibh iad tuarasdal na h-euceirt, *mar* dhream a mheasas mar shubhachas sògh 's an là[h]: *is* smalan iad agus aobhar-maslaidh, a' gabhail toileachas-inntinn 'n am mealltaireachd féin, am feadh a tha iad air cuirmibh maille ruibh[i];

14 Aig am bheil an sùilean làn adhaltranais[j], agus do nach 'eil e'n comas sgur de pheacadh ; a' mealladh anama neo-shuidhichte ; aig am bheil an cridhe air a chleachdadh ri gniomharaibh sanntach ; clann nam mallachd :

15 A thréig an t-slighe dhìreach, agus

a chaidh air seacharan, a' leantuinn slighe Bhaalaim *mhic* Bhosoir[b], a ghràdhaich duais na h-eucorach ;

16 Ach a fhuair achmhasan air son 'aingidheachd : oir labhair an asal bhalbh le cainnt duine, agus thoirmisg i mi-chiall an fhàidh.

17 Is tobraichean gun uisge iad so, neoil air an iomain le iom-ghaoith[e]; fa chomhair am bheil duibhre an dorchadais air a thasgadh gu sìorruidh.

18 Oir an uair a labhras iad *briathran* atmhor dìomhanais, meallaidh iad tre ana-miannaibh na feòla, tre mhacnus, iadsan a chaidh gu glan as[g] uatha-san a tha 'caitheadh am beatha ann an seacharan.

19 A' gealltuinn saorsa dhoibh[i], agus gun annta féin ach tràillean na truaillidheachd[l]: oir ge b'e ni le 'm buadhaichear air duine, do'n ni sin féin tha e air a chur fo dhaorsa[n].

20 Oir an déigh dhoibh dol as o shalcharaibh an t-saoghail, tre eòlas an Tighearn' agus an t-Slànuighir Iosa Criosd, ma bhitheas iad a rìs air an ribeadh annta[q], agus air an cur fo ghéill, tha a' chrìoch aca na's miosa na an toiseach.

21 Oir b'fhèarr dhoibh gun eòlas a bhi aca air slighe na fìreantachd[r], na, an déigh a h-eòlas fhaotainn, pilleadh o'n àithne naoimh a thugadh dhoibh.

22 Ach thachair dhoibh a réir an t-seanfhocail fhìrinnich[u], Phill am madadh air ais chum a sgeith féin ; agus, a' mhuc a chaidh a nigheadh, chum a h-aoirneagan 's an làthaich.

## CAIB. III.

1 *Thug Peadar cinnte do luchd-aidmheil a' chreidimh mu theachd Chriosd chum breitheanais, an aghaidh luchd-fanoid;* 8 *thug e rabhadh do dhaoine mi-dhiadhaidh o fhad-fhoighidinn Dhé, iad a ghreasadh an aithreachais:* 10 *chuir e mar an ceudna an céill am modh air an sgriosar an saoghal so.*

AN dara litir so, a mhuinntir mo ghràidh, tha mi a' sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh a nis ; annta *le 'chéile* tha mi a' brosnachadh 'ur n-inntinn fhiorghloin le 'ur cur 'an cuimhne :

2 Chum gu-m bi sibh cuimhneachail air na briathraibh a labhradh roimhe leis na fàidhean naomha[z], agus air ar n-àithnene, abstoil an Tighearn' agus an t-Slànuighir :

3 Air dhuibh fhios so 'bhi agaibh air tùs, gu-n tig anns na làithibh deireannach luchd-fochaid[c], ag imeachd a réir an anamiann féin,

4 Agus ag ràdh, C'àit am bheil gealladh a theachd[e]? oir o choidil na h-aithrichean, tha na h-uile nithe a' fantuinn mar *a bha iad* o thoiseach a' chruthachaidh.

5 Oir tha iad aineolach air so d' an deoin[h], gu-n robh na nèamhan ann o chian[i], agus an talamh 'n a sheasamh

B.C. 66.

[a] Salm 24. 2
[b] Air. 22. 5, &c.
[c] Gen. 7. 11, &c.
[d] Salm 50. 3
Seph. 3. 8
2 Tes. 1. 8
[e] Iob 6. 15-18
Iud. 12, 13
Hos. 6. 4
[f] Salm 90. 4
[g] caib. 1. 4
[h] Hab. 2. 3
[i] Gal. 5. 13
[j] Isa. 30. 18
Ecs. 34. 6
[k] Ese. 33. 11
[l] Ròm. 6. 16
[m] Ròm. 2. 4
1 Tim. 2. 4
[n] Ròm. 8. 34
[o] Mat. 24. 42, 43
Tais. 16. 15
[p] Salm 102. 26
Isa. 51. 6
Tais. 20. 11
[q] Luc. 11. 26
Eabh. 6. 4, &c.
10. 26, 27
[r] Mat. 11. 23, 24
Luc. 12. 47, 48
[s] Phil. 1. 27
[t] Tit. 2. 13
[u] Gnà. 26. 11
[v] Isa. 34. 4
Mic. 1. 4
[w] Isa. 65. 17
66. 22
Tais. 21. 1, 27
[x] 1 Cor. 15. 58
1 Tes. 5. 23
[y] Ròm. 2. 4
[z] caib. 1. 21
1 Tim. 4. 1
2 Tim. 3. 1
[a] Ròm. 8. 19
1 Cor. 15. 24
1 Tes. iv., v.
2 Tes. 1. 5-10
[b] caib. 2. 1
[c] Isa. 5. 19
1 Tim. 4. 1, 2
[d] caib. 1. 12
[e] Ier. 17. 15
Ese. 12. 22-27
Mat. 24. 48
[f] Mat. 24. 24
[g] Eph. 4. 15
1 Pead. 2. 2
[h] Eoin 3. 19, 20
[i] Gen. 1. 6, 9
[j] 2 Tim. 4. 18
Tais. 1. 6

as an uisge, agus anns an uisge[a], tre fhocal Dhé :

6 Tre'n deachaidh an saoghal a bha'n sin ann a sgrios, air teachd do'n dìle air[c].

7 Ach tha na nèamhan agus an talamh a tha nis ann, leis an fhocal sin féin air an tasgadh suas, *agus* air an gleidheadh fa chomhair teine[d] air cheann là a' bhreitheanais, agus sgrios dhaoine aindiadhaidh.

8 Ach, a mhuinntir mo ghràidh, na bithibh-se aineolach air an aon ni so, Gu *bheil* aon là aig an Tighearna mar mhìle bliadhna[f], agus mìle bliadhna mar aon là.

9 Cha-n 'eil an Tighearna mall a thaobh a gheallaidh[h], (mar a mheasas dream àraidh moille,) ach tha e fadfhulangach do ar taobh-ne[j], gun toil aige dream sam bith a bhi caillte[k], ach na h-uile *dhaoine* 'theachd gu aithreachas[m].

10 Ach thig là an Tighearna mar ghaduiche 's an oidhche[o]; anns an téid na nèamhan thairis le toirm mhòir[p], agus *anns* an leagh na dùile le dian-theas ; agus bithidh an talamh mar an ceudna, agus na h-oibre a tha air, air an losgadh suas.

11 Uime sin do bhrìgh gu-m bi na nithe so uile air an sgaoileadh as a chéile, ciod a' ghnè dhaoine 'bu chòir a bhi annaibh, ann an caithe-beatha naomh[s], agus diadhachd,

12 Le sùil a bhi agaibh ris[t], agus a' luathachadh chum teachd là Dhé, anns am bi na nèamhan, air dhoibh 'bhi ri theine, air an sgaoileadh as a chéile, agus anns an leaghar na dùile le dian-theas[v]?

13 Gidheadh tha dùil againne ri nèamhan nuadh agus talamh nuadh[w], a réir a gheallaidh, anns an còmhnuich fìreantachd.

14 Uime sin, a mhuinntir ionmhuinn, o tha dùil agaibh ris na nithibh sin, deanaibh 'ur dìchioll chum gu faighear leis-san ann an sìth sibh[x], gun smal agus neolochdach :

15 Agus measaibh gur slàinte fad-fhulangas ar Tighearn'[y]; amhuil a sgrìobh ar bràthair gràdhach Pòl mar an ceudna do 'ur n-ionnsuidh, a réir a' ghliocais a thugadh dha ;

16 Eadhon mar 'n a litrichibh uile, a' labhairt annta mu na nithibh so[a]: anns am bheil cuid de nithibh do-thuigsinn, a tha an dream a tha neo-fhòghluimte, agus neo-sheasmhach a' fiaradh, mar na sgrìobtuirean eile, chum an sgrios féin[b].

17 Ach sibhse, a mhuinntir mo ghràidh, o's aithne dhuibh *na nithe so* roimh làimh[d], thugaibh an aire air eagal air dhuibh-se mar an ceudna 'bhi air 'ur tarruing air falbh le seacharan nan daoine ain-diadhaidh[f], gu-n tuit sibh o 'ur seasmhachd féin:

18 Ach fàsaibh ann an gràs[g], agus *ann an* eòlas ar Tighearn' agus ar Slànuighir Iosa Criosd. Dhà-san *gu robh* glòir a nis agus gu sìorruidh[j]. Amen.

# CEUD LITIR CHOITCHIONN AN ABSTOIL
# E O I N.

## CAIB. I.

1 *Labhair Eoin mu phearsa Chriosd, anns am bheil againn beatha mhaireannach, thaobh comh-chomuinn ri Dia; 5 ris an éigin duinn naomhachd beatha a chur, a dhearbhadh fìrinn a' chomh-chomuinn sin, chum gu-m faigheamaid cinnte air maitheanas tre bhàs Chriosd.*

AN ni a bha ann o thùs[d], an ni a chuala
sinne[e], a chunnaic sinn le ar sùilibh[f],
air an d'amhairc sinn, agus a làimhsich ar
làmhan[h] a thaobh focail na beatha ;
2 (Oir dh'fhoillsicheadh a' bheatha[i],
agus chunnaic sinne *i*, agus tha sinn a'
deanamh fianuis[j], agus a' cur an céill
dhuibh-se na beatha maireannaich ud a
bha maille ris an Athair[k], agus a dh'fhoill-
sicheadh dhuinne ;)
3 An ni a chunnaic agus a chuala sinn
tha sinn a' cur an céill duibh-se[m], chum
gu-m bi agaibh-se mar an ceudna comunn
ruinne: agus gu fìrinneach tha ar co-
munn-ne ris an Athair[p], agus r'a Mhac
Iosa Criosd.
4 Agus tha sinn a' sgrìobhadh nan nithe
so do 'ur n-ionnsuidh, chum gu-m bi 'ur
gairdeachas [1]coimhlionta[r].
5 Agus is i so an teachdaireachd a
chuala sinn uaith-san, agus a tha sinn a'
cur an céill dhuibh-se, Gur solus Dia[t],
agus nach 'eil dorchadas air bith ann-san.
6 Ma their sinn gu bheil comunn againn
ris[w], agus sinn a' gluasad ann an dorch-
adas, tha sinn a' deanamh bréige, agus
cha-n 'eil sinn a' deanamh na fìrinn :
7 Ach ma ghluaiseas sinn anns an
t-solus, mar tha esan 's an t-solus[y], tha
comunn againn r'a chéile, agus glanaidh
fuil Iosa Criosd a Mhic sinn o gach uile
pheacadh[z].
8 Ma their sinn nach 'eil peacadh
againn[a], tha sinn 'g ar mealladh féin,
agus cha-n 'eil an fhìrinn annainn.
9 Ma dh'aidicheas sinn ar peacaidhean[c],
tha esan fìrinneach[d] agus ceart[e], chum *ar*
peacaidhean a mhaitheadh dhuinn, agus
ar glanadh o gach uile neo-fhìreantachd[f].
10 Ma their sinn nach do pheacaich
sinn, tha sinn a' deanamh breugaire
dheth-san, agus cha-n 'eil 'fhocal ann-
ainn.

## CAIB. II.

1 *Thug Eoin comhfhurtachd do luchd-aidmheil 'a chreidimh an aghaidh peacaidh anmhuinneachd. 3 'S e fìor-eòlas Dhé 'àitheantan a choimhead, 9 ar bràithrean a ghràdhachadh, 15 agus gun ghaol a thoirt do'n t-saoghal.*

MO chlann bheag, na nithe so tha mi
a' sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh,
chum nach peacaich sibh. Agus ma
pheacaicheas neach air bith, tha fear-
tagraidh againn maille ris an Athair[a],
Iosa Criosd am fìrean :
2 Agus is esan an ìobairt-réitich air son
ar peacaidhean[b], agus cha-n ann air son
ar peacaidhean-ne a mhàin, ach mar an
ceudna air son *peacaidhean* an t-saoghail
uile[c].
3 Agus le so tha fhios againn gur aithne
dhuinn e, ma choimheadas sinn 'àith-
eantan[g].
4 An ti a their, Is aithne dhomh e,
agus nach 'eil a' coimhead 'àitheantan, is
breugaire e, agus cha-n 'eil an fhìrinn
ann.
5 Ach ge b'e 'choimheadas 'fhocal, ann-
san gu deimhin tha gràdh Dhé air a
choimhlionadh[l]: le so is aithne dhuinn
gu bheil sinn ann-san.
6 An ti a their gu bheil e 'fantuinn
ann - san[n], is còir dha mar an ceudna
gluasad, eadhon mar a ghluais esan[o].
7 A bhràithre, cha-n 'eil mi a' sgrìobh-
adh àithne nuaidh do 'ur n-ionnsuidh, ach
seann àithne, a bha agaibh o thùs[q]: is i
an t-seann àithne am focal a chuala sibh
o thùs.
8 A rìs, tha mi a' sgrìobhadh àithne
nuaidh do 'ur n-ionnsuidh[s], ni a tha fìor
ann-san agus annaibh-se : do bhrìgh gu-n
d'imich an dorchadas thairis[u], agus gu
bheil a nis an solus fìor a' dealrachadh[v].
9 An ti a their gu bheil e 's an t-solus,
agus a tha 'fuathachadh a bhràthar, tha
e 's an dorchadas gus a nis[x].
10 An ti aig am bheil gràdh d'a bhràth-
air, tha e 'n a chòmhnuidh 's an t-solus,
agus cha-n 'eil aobhar oilbheim air bith
ann :
11 Ach an ti a tha 'fuathachadh a
bhràthar, tha e anns an dorchadas, agus
ag imeachd anns an dorchadas[b], agus
cha-n aithne dha c'àit am bheil e 'dol, do
bhrìgh gu-n do dhall an dorchadas a
shùilean.
12 Tha mi a' sgrìobhadh do 'ur n-ionn-
suidh, a chlann bheag, do bhrìgh gu
bheil 'ur peacaidhean air am maitheadh
dhuibh[g], air sgàth 'ainme-san.
13 Tha mi a' sgrìobhadh do 'ur n-ionn-
suidh, aithrichean, do bhrìgh gu-m b'aithne
dhuibh esan *a tha* o thùs[h]. Tha mi a'
sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, òganacha,
do bhrìgh gu-n d' thug sibh buaidh air an
droch aon. Tha mi a' sgrìobhadh do 'ur
n-ionnsuidh, a chlann bheag, do bhrìgh
gu-m b'aithne dhuibh an t-Athair[i].
14 Sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh, aith-
richean, do bhrìgh gu-m b'aithne dhuibh
an ti *a tha* ann o thùs. Sgrìobh mi do

B.C. 90.

a Ròm. 8. 34 Eabh. 7. 25
b Ròm. 3. 25
c Eoin 1. 29
d Eoin 1. 1, &c.
e Luc. 1. 2
f 2 Pead. 1. 16
g Luc. 6. 46 Eoin 14. 15, 23
h Luc. 24. 39
i Eoin 1. 4
j Gnio. 2. 32
k Eoin 1. 1, 2
l caib. 4. 12
m Gnio. 4. 20
n Eoin 15. 4, 5
o Eoin 13. 15
p Eoin 14. 20-23 1 Cor. 1. 9
q 2 Eoin 5
1 *làn.*
r Eoin 15. 11 2 Eoin 12
s Eoin 13. 34
t Salm 104. 2 1 Tim. 6. 16
u Ròm. 13. 12 Eph. 4. 8
v Mal. 4. 2
w Am. 3. 3 2 Cor. 6. 14
x 2 Pead. 1. 9
y Eoin 12. 35
z Eph. 1. 7 Eabh. 9. 14 1 Pead. 1. 19
a 1 Ri. 8. 46 Iob 25. 4 Seum. 3. 4
b Gnà. 4. 25 Eoin 12. 35
c Iob 33. 27, 28 Salm 32. 5 Gnà. 28. 13
d Deut. 7. 9
e Ròm. 3. 26
f Salm 51. 2 1 Cor. 6. 11
g Salm 25. 11 Luc. 24. 47 Gnio. 10. 43
h caib. 1. 1
i Eoin 14. 7, 9

'ur n-ionnsuidh, òganacha, do bhrìgh gu bheil sibh làidir[a], agus gu bheil focal Dhé 'n a chòmhnuidh annaibh[b], agus gu-n d' thug sibh buaidh air an droch aon[d].

15 Na gràdhaichibh an saoghal[e], no na nithe *a tha* 's an t-saoghal. Ma ghràdhaicheas neach air bith an saoghal[f], cha-n 'eil gràdh an Athar ann.

16 Oir na h-uile a *tha* anns an t-saoghal, ana-miann na feòla[g], agus ana-miann nan sùl[h], agus uabhar na beatha[i], cha-n ann o an Athair a tha iad, ach o'n t-saoghal.

17 Agus siubhlaidh an saoghal seachad[k], agus 'ana-miann: ach an ti a ni toil Dhé mairidh e 'chaoidh[n].

18 A chlann bheag, is i an aimsir dheireannach a tha ann[o]: agus mar a chuala sibh gu-n tig an t-ana-criosd[q], is ann mar sin a tha nis iomadh ana-criosd ann; o'm bheil sinn a' tuigsinn gur i 'n aimsir dheireannach a tha ann.

19 Chaidh iad a mach uainn, ach cha robh iad dhinn: oir nam bitheadh iad dhinn, gu deimhin dh'fhanadh iad maille ruinn[u]: ach *chaidh iad a mach*, chum gu-n deantadh follaiseach iad[v], nach robh iad uile dhinn.

20 Ach tha agaibh-se ungadh[w] o'n Ti Naomh, agus is aithne dhuibh na h-uile nithe[x].

21 Cha do sgrìobh mi do 'ur n-ionnsuidh, do bhrìgh nach aithne dhuibh an fhìrinn; ach do bhrìgh gur aithne dhuibh i, agus nach 'eil breug air bith o'n fhìrinn.

22 Cò tha 'n a bhreugaire, ach esan a dh'àicheadhas gur e Iosa an Criosd[a]? Is e so an t-ana-criosd, a tha 'g àicheadh an Athar agus a' Mhic.

23 Ge b'e neach a dh'àicheadhas am Mac, cha-n 'eil an t-Athair aige[c]: [ach an ti a dh'aidicheas am Mac, tha an t-Athair aige mar an ceudna.]

24 Uime sin fanadh an ni sin annaibhse a chuala sibh o thùs[f]. Ma dh'fhanas an ni a chuala sibh o thùs annaibh, fanaidh sibhse mar an ceudna anns a' Mhac, agus anns an Athair.

25 Agus is e so an gealladh a gheall e dhuinn, *eadhon* a' bheatha mhaireannach[i].

26 Sgrìobh mi na nithe so do 'ur n-ionnsuidh, mu thimchioll an dream a tha 'g 'ur mealladh.

27 Ach tha an t-ungadh a fhuair sibh uaithe-san[j] a' fantuinn annaibh: agus cha-n 'eil feum agaibh gu-n teagaisgeadh aon neach air bith sibh[m]: Ach, mar tha an t-ungadh so féin 'g 'ur teagasg mu thimchioll nan uile nithe[n], agus a tha e fior, agus nach breug e, eadhon mar a theagaisg e sibh, fanaibh ann.

28 Agus a nis, a chlann bheag, fanaibh ann-san; chum an uair a dh'fhoillsichear e[p], gu-m bi dànachd againn, agus nach bi nàire oirnn 'n a làthair aig a theachd[q].

B.C. 90.

[a] Eph. 6. 10
[b] Eoin 15. 7
[c] Ier. 13. 23
Mat. 7. 16-18
[d] Tais. 2. 7, &c.
[e] Col. 3. 1, 2
[f] Mat. 6. 24
Seum. 4. 4
[g] 2 Pead. 2. 10
[h] Salm 119. 37
Ecl. 5. 11
[i] Salm 73. 6
Isa. 39. 2-7
[j] Eph. 2. 4, 5
[k] Salm 39. 6
1 Cor. 7. 31
[l] Eoin 1. 12
Tais. 21. 7
[m] Eoin 17. 25
[n] Mat. 7. 24, 25
[o] Eabh. 1. 2
[p] Ròm. 8. 15
[q] Mat. 24. 24
1 Tim. 4. 1
[r] Salm 17. 15
1 Cor. 15. 49
Phil. 3. 21
[s] Iob 19. 26
Mat. 5. 8
1 Cor. 13. 12
[t] 2 Cor. 7. 1
2 Pead. 3. 14
[u] 2 Tim. 2. 19
[v] 2 Tim. 3. 9
[w] 2 Cor. 1. 21
[x] 1 Cor. 2. 15
[y] Eabh. 9. 26, 28
[z] Eoin 15. 4-7
[a] caib. 4. 3
[b] Ese. 18. 5-9
Ròm. 2. 13
[c] Eoin 15. 23
[d] Eoin 8. 44
[e] Eabh. 2. 14
[f] 2 Eoin 6
[g] caib. 5. 18
[h] 1 Pead. 1. 23
[i] Eoin 17. 3
[j] 1 Pead. 1. 23
[k] Eoin 15. 12
[l] Gen. 4. 4-8
[m] Ier. 31. 33, 34
[n] Eoin 14. 26
[o] Eoin 15. 18, 19
[p] Col. 3. 4
[q] Isa. 25. 9

29 Ma tha fhios agaibh gu bheil esan fìreanta, tha fhios agaibh gu bheil gach neach a ni fìreantachd air a bhreith uaithe-san[c].

## CAIB. III.

1 *Chuir an t-abstol an céill gràdh iongantach Dhé dhuinne, le ar deanamh 'n ar cloinn dha féin:* 3 *is còir dhuinn uime sin 'àitheantan a choimhead le urram,* 11 *agus mar an ceudna gràdh bràthaireil a bhi againn d'a chéile.*

FEUCHAIBH, ciod a' ghnè ghràidh a thug an t-Athair dhuinne[j], gu-n goirteadh clann Dhé dhinn[l]! uime sin cha-n aithne do'n t-saoghal[m] sinn, do bhrìgh nach b'aithne dha esan.

2 A mhuinntir mo ghràidh, a nis is sinne mic Dhé[p]; agus cha-n 'eil e soilleir fathast ciod a bhitheas sinn: ach tha fhios againn, an uair a dh'fhoillsichear esan, gu-m bi sinn cosmhuil ris[r]; oir chi sinn e mar a tha e[s].

3 Agus gach neach aig am bheil an dòchas so ann, glanaidh se e féin[t], mar tha esan glan.

4 Ge b'e neach a ni peacadh, tha e mar an ceudna a' briseadh an lagha: oir is e am peacadh briseadh an lagha.

5 Agus tha fhios agaibh gu-n d'fhoillsicheadh esan chum ar peacaidhean a thoirt air falbh[y]; agus cha-n 'eil peacadh sam bith ann-san.

6 Gach neach a dh'fhanas ann-san cha dean e peacadh[z]: ge b'e air bith a pheacaicheas, cha-n fhac e esan, agus cha robh eòlas aige air.

7 A chlann bheag, na mealladh neach air bith sibh: an ti a ni fìreantachd is fìrean e[b], mar is fìrean esan:

8 An ti a ni peacadh, is ann o'n diabhul a tha e[d]; oir tha an diabhul a' peacachadh o thùs. Is ann chum na crìche so a dh'fhoillsicheadh Mac Dhé, chum gu-n sgriosadh e oibre an diabhuil[e].

9 Ge b'e neach a ghineadh o Dhia cha dean e peacadh[g]: oir tha a shìol-san a' fantuinn ann[h]; agus cha-n 'eil e'n comas da peacadh a dheanamh, do bhrìgh gu-n do ghineadh o Dhia e.

10 An so tha clann Dhé, agus clann an diabhuil follaiseach: Ge b'e neach nach dean fìreantachd cha-n ann o Dhia a tha e, no an ti nach gràdhaich a bhràthair.

11 Oir is i so an teachdaireachd a chuala sibh o thùs, sinn a thoirt gràidh d'a chéile[k]:

12 Cha-n ann mar Chain[l], *a* bha o'n droch aon, agus a mharbh a bhràthair: Agus c'ar son a mharbh se e? A chionn gu-n robh 'oibre féin olc, agus *oibre* a bhràthar fìreanta.

13 Na bitheadh ioghnadh oirbh, mo bhràithre, ged dh'fhuathaicheas an saoghal sibh[o].

14 Tha fhios againn gu-n deachaidh sinn thairis o bhàs gu beatha, do bhrìgh

gu bheil gràdh againn do na bràithribh[a]:
an ti nach gràdhaich *a* bhràthair, fanaidh
e ann am bàs[c].
15 Gach neach a dh'fhuathaicheas a
bhràthair, is mortair e[d]; agus tha fhios
agaibh nach 'eil aig mortair sam bith a'
bheatha mhaireannach a' fantuinn ann.
16 Le so is aithne dhuinn gràdh *Dhé*[g],
do bhrìgh gu-n do leig esan sìos 'anam
féin air ar son-ne: agus is coir dhuinne
*ar* n-anama féin a leigeadh sìos air son
nam bràithrean.
17 Agus ge b'e neach aig am bheil maoin
an t-saoghail so[j], agus a chi a bhràthair
ann an uireasbhuidh, agus a dhruideas a
chridhe 'n a aghaidh, cionnus a tha gràdh
Dhé a' gabhail còmhnuidh ann-san[l]?
18 Mo chlann bheag, na gràdhaicheamaid
ann am focal[n], no ann an teangaidh;
ach ann an gniomh agus ann am firinn.
19 Agus le so is aithne dhuinn gu bheil
sinn de'n fhìrinn[q], agus bheir sinn dearbhachd
do ar cridheachaibh 'n a làthair.
20 Oir ma dhìteas ar cridhe sinn, is mò
Dia na ar cridhe, agus is aithne dha na
h-uile nithe.
21 A mhuinntir mo ghràidh, mur dìt ar
cridhe sinn[t], tha dànachd againn a thaobh
Dhé[v].
22 Agus ge b'e ni a dh'iarras sinn[w]
gheibh sinn uaith e, do bhrìgh gu bheil
sinn a' coimhead 'àitheantan, agus a'
deanamh nan nithe a tha taitneach 'n a
fhianuis.
23 Agus is i so 'àithne-san[y], gu-n creideamaid
ann an ainm a Mhic Iosa Criosd,
agus gu-n gràdhaicheamaid a chéile, mar
a thug esan àithne dhuinn.
24 Agus an ti a choimheadas 'àitheantasan,
tha e 'gabhail còmhnuidh ann[b], agus
esan ann-san: agus le so is aithne dhuinn
gu bheil esan a' gabhail còmhnuidh annainn,
o'n Spiorad a thug e dhuinn[c].

## CAIB. IV.

1 *Thug an t-abstol rabhadh dhoibh gun iad a chreidsinn na h-uile luchd-teagaisg a ni bòsd as an Spiorad, ach an dearbhadh le riaghailtibh a' chreidimh choitchionn: 7 bhrosnuich e iad le iomadh reuson gu gràdh bràthaireil.*

A MHUINNTIR ionmhuinn, na creidibh
gach uile spiorad[f], ach dearbhaibh
na spioradan[g], an ann o Dhia a tha
iad: do bhrìgh gu bheil mòran fhàidheanbréige
air dol a mach do'n t-saoghal[i].
2 Le so aithnichibh Spiorad Dhé: gach
uile spiorad a dh'aidicheas gu-n d'thàinig
Iosa Criosd 's an fheòil, is ann o Dhia a
tha e[l].
3 Agus gach uile spiorad nach aidich gu
bheil Iosa Criosd air teachd 's an fheòil,
cha-n ann o Dhia a tha e: agus is e so
*spiorad* an ana-criosd, neach a chuala
sibh e 'bhi 'teachd, agus a nis tha e cheana
anns an t-saoghal[n].
4 A chlann bheag, tha sibh-se o Dhia,
agus thug sibh buaidh orra-san[o]; do

B.C. 90.

[a] caib. 2. 10
[b] Eph. 2. 2; 6. 12
[c] Mat. 25. 40
[d] Mat. 5. 21, 22
[e] Eoin 15. 19; 17. 14
[f] Eoin 8. 47; 1 Cor. 14. 37
[g] Eoin 15. 13; Ròm. 5. 8
[h] Isa. 8. 20
[i] caib. 3. 11, 23
[j] Deut. 15. 7; Ròm. 16. 4
[k] caib. 3. 14
[l] caib. 4. 20
[m] rann 16; 2 Cor. 13. 11
[n] Ese. 33. 31; Ròm. 12. 9; Seum. 2. 15, 16
[o] Eoin 3. 16
[p] Eoin 6. 51
[q] Eoin 13. 35; Eabh. 6. 10, 11
[r] Deut. 7. 7, 8; Ròm. 5. 8-10
[s] caib. 2. 2
[t] Iob 27. 6; Salm 101. 2; 1 Cor. 4. 4
[u] Mat. 18. 33; Eoin 15. 12, 13
[v] Eabh. 10. 22
[w] Salm 145. 18, 19; Gnà. 15. 29; Marc. 11. 24
[x] 1 Tim. 6. 16
[y] Deut. 18. 15-19; Eoin 14. 1
[z] 1 Cor. 13. 13
[a] caib. 3. 24; Eoin 14. 20
[b] Eoin 14. 21-23; 15. 10
[c] Ròm. 8. 9, 14; Eph. 4. 30
[d] Eoin 3. 17
[e] Ròm. 10. 9
[f] Ier. 29. 8; Mat. 24. 4, 5
[g] 1 Tes. 5. 21; Tais. 2. 2
[h] caib. 2. 28
[i] 2 Pe. 2. 18
[j] caib. 3. 3; Eoin 17. 18
[k] Ròm. 8. 15; 2 Tim. 1. 7
[l] 1 Cor. 12. 3
[m] Eoin 15. 16
[n] 2 Tes. 2. 7
[o] Ròm. 8. 37

bhrìgh gur mò esan a tha annaibh-se, na
esan a tha anns an t-saoghal[b].
5 Tha iadsan o'n t-saoghal: uime sin
tha iad a' labhairt mu'n t-saoghal, agus
tha'n saoghal ag éisdeachd riu[e].
6 Tha sinne o Dhia: an ti aig am bheil
eòlas air Dia éisdidh e ruinne[f]; an ti
nach 'eil o Dhia, cha-n éisd e ruinn. O so
aithnichidh sinn spiorad na fìrinn[h], agus
spiorad an t-seacharain.
7 A mhuinntir ionmhuinn, gràdhaicheamaid
a chéile: oir is ann o Dhia a tha
an gràdh[i]; agus gach neach a ghràdhaicheas,
ghineadh o Dhia e[k], agus is aithne
dha Dia.
8 An ti nach gràdhaich, cha-n aithne
dha Dia; oir is gràdh Dia[m].
9 An so dh'fhoillsicheadh gràdh Dhé
dhuinne[o], do bhrìgh gu-n do chuir Dia
'aon-ghin Mhic do'n t-saoghal, chum gu-m
bitheamaid beò trìd-san[p].
10 Ann an so tha gràdh, cha-n e gu-n
do ghràdhaich sinne Dia, ach gu-n do
ghràdhaich esan sinne[r], agus gu-n do
chuir e a Mhac féin *gu bhi* 'n a ìobairtréitich
air son ar peacaidhean[s].
11 A mhuinntir ionmhuinn, ma ghràdhaich
Dia sinne mar sin[u], tha e mar fhiachaibh
oirnne a chéile a ghràdhachadh mar
an ceudna.
12 Cha-n fhaca neach air bith Dia
riamh[x]. Ma ghràdhaicheas sinn a chéile,
tha Dia 'n a chòmhnuidh annainn, agus
tha a ghràdh air a choimhlionadh annainn[z].
13 O so is aithne dhuinn gu bheil sinne
'n ar còmhnuidh ann-san, agus esan annainne,
do bhrìgh gu-n d' thug e dhuinn
d'a Spiorad[a].
14 Agus chunnaic sinn agus tha sinn
a' deanamh fianuis, gu-n do chuir an
t-Athair am Mac uaith mar Shlànuighear
an t-saoghail[d].
15 Ge b'e neach a dh'aidicheas gur e
Iosa Mac Dhé[e] tha Dia 'n a chòmhnuidh
ann-san, agus esan ann an Dia.
16 Agus fhuair sinn aithne air agus
chreid sinn an gràdh a tha aig Dia dhuinn.
Is gràdh Dia; agus an ti a tha 'fantuinn
ann an gràdh tha e 'n a chòmhnuidh ann
an Dia, agus Dia ann-san.
17 An so tha ar gràdh-ne air a dheanamh
coimhlionta, chum gu-m bi againn
dànachd ann an là a' bhreitheanais[h]: do
bhrìgh mar tha esan, gur amhuil sin tha
sinne anns an t-saoghal so[j].
18 Cha-n 'eil eagal ann an gràdh[k]; ach
tilgidh gràdh iomlan an t-eagal a mach;
do bhrìgh gu bheil pian 's an eagal: an
ti a tha fo eagal, cha d' rinneadh coimhlionta
ann an gràdh e.
19 Tha gràdh againne dhà-san, do
bhrìgh gu-n do ghràdhaich esan sinne air
tùs[m].
20 Ma their neach, Tha gràdh agam do
Dhia, agus fuath aige d'a bhràthair, is
breugaire e: oir an ti nach gràdhaich a

bhràthair a chunnaic e, cionnus a dh'
fheudas e Dia nach fac e a ghràdhach-
adh[b]?
21 Agus an àithne so tha againn uaithe-
san[c], An ti a ghràdhaicheas Dia, gu-n
gràdhaich e a bhràthair mar an ceudna.

## CAIB. V.

1 *An ti leis an ionmhuinn Dia, is ionmhuinn leis a chlann, agus coimheadaidh e 'àitheantan, a tha eutrom, so-choimhead do na creidich.* 9 *'S e Iosa Mac Dhé; agus tha e comasach air sinne a thèarnadh,* 14 *agus air ar n-urnuigh-ean, a ni sinn air ar son féin, agus air son muinntir eile, a fhreagairt.*

GE b'e neach a chreideas gur e Iosa
an Criosd[g] ghineadh o Dhia e;
agus ge b'e 'ghràdhaicheas an ti a ghin
gràdhaichidh e mar an ceudna an ti a
ghineadh leis.
2 O so is aithne dhuinn gu bheil gràdh
againn do chloinn Dhé, 'n uair a ghràdh-
aicheas sinn Dia, agus a choimheadas sinn
'àitheantan.
3 Oir is e so gràdh Dhé, sinn a choimh-
ead 'àitheantan[j]: agus cha-n 'eil 'àith-
eanta-san trom[k].
4 Oir gach uile ni a ghinear o Dhia,
bheir e buaidh air an t-saoghal[l]: agus is
i so a' bhuaidh a bhuadhaicheas air an
t-saoghal, *eadhon* ar creidimh-ne[o].
5 Cò an ti a bhuadhaicheas air an
t-saoghal, ach esan a tha 'creidsinn gur e
Iosa Mac Dhé?
6 Is e so esan a thàinig tre uisge agus
tre fhuil[r], Iosa Criosd; cha-n ann tre
uisge a mhàin, ach tre uisge agus fuil:
agus is e an Spiorad a ni fianuis, do
bhrìgh gur fìrinn an Spiorad[t].
7 Oir tha triuir a tha 'deanamh fianuis
air nèamh, an t-Athair[v], am Focal[w], agus
an Spiorad Naomh[y]: agus an triuir sin is
aon iad.
8 Agus tha triuir a tha 'deanamh fian-
uis air an talamh, an Spiorad, agus an
t-uisge, agus an fhuil: agus thig an triuir
so r'a chéile ann an aon.
9 Ma ghabhas sinn ri fianuis dhaoine[c],
's i fianuis Dhé a's mò: oir is i so fianuis
Dhé, a thug e mu thimchioll a Mhic.

B.C. 90.

a Ròm. 8. 16
b caib. 3. 17
c Eoin 13. 34
d Eoin 1. 4
e Eoin 5. 24
f Eoin 20. 31
g Eoin 1. 12, 13
h Ròm. 8. 27
i Marc. 11. 24
j Eoin 14. 15, 21
k Salm 119. 45
Mat. 11. 30
l Eoin 16. 33
1 Cor. 15. 57
m Ecs. 32. 10-14
2 Each. 30. 18-20
Seum. 5. 14-20
n Mat. 12. 31, 32
o Eabh. 11. 24-26
p Ier. 7. 16
q Ròm. 5. 20, 21
r Eoin 19. 34
s Seum. 1. 27
t 1 Tim. 3. 16
u caib. 3. 20
v Eoin 8. 18
w Eabh. 4. 12, 13
Tais. 19. 13
1 *'s an droch aon.*
x Ròm. 3. 9-19
y Eoin 10. 30
z Mat. 13. 11
Luc. 24. 45
a Tais. 3. 7
b Isa. 9. 16
Eabh. 1. 8
c Eoin 8. 17, 18
d Eoin 17. 3

10 An ti a chreideas ann am Mac Dhé,
tha'n fhianuis aige ann féin[a]: an ti nach
creid Dia, rinn e breugaire dheth, do
bhrìgh nach do chreid e an fhianuis a
rinn Dia mu thimchioll a Mhic.
11 Agus is i so an fhianuis, gu-n d'thug
Dia dhuinn a' bheatha mhaireannach:
agus tha a' bheatha so 'n a Mhac[d].
12 An ti aig am bheil am Mac tha
beatha aige[e]: an ti aig nach 'eil Mac
Dhé cha-n 'eil beatha aige.
13 Na nithe so sgrìobh mi do 'ur
n-ionnsuidh-se a tha 'creidsinn ann an
ainm Mhic Dhé; chum gu-m bi fios
agaibh gu bheil a' bheatha mhaireannach
agaibh[f], agus chum gu-n creid sibh ann
an ainm Mhic Dhé.
14 Agus is e so an dòchas a tha againn
ann-san, ma dh'iarras sinn ni sam bith a
réir a thoile[h], gu-n éisd e ruinn.
15 Agus ma tha fhios againn gu-n éisd
e ruinn[i], ge b'e ni a dh'iarras sinn, tha
fhios againn gu bheil ar n-iarrtuis a
dh'iarr sinn air againn.
16 Ma chi neach sam bith a bhràthair
a' peacachadh peacaidh nach 'eil a chum
bàis, iarraidh e, agus bheir e beatha dha,
dhoibh-san nach 'eil a' peacachadh chum
bàis[m]. Tha peacadh chum bàis ann[n]: a
thaobh sin, cha-n 'eil mi ag ràdh gur còir
dha guidhe[p].
17 Is peacadh gach uile eucoir: agus
tha peacadh ann nach 'eil a chum bàis[q].
18 Tha fhios againn ge b'e neach a
ghineadh le Dia nach peacaich e; ach
an ti a ghineadh o Dhia, coimheadaidh
se e féin[s], agus cha bhean an droch aon
ris.
19 Tha fhios againn gu bheil sinne
o Dhia[u], agus tha'n saoghal uile 'n a
luidhe 's an [1]olc[x].
20 Agus tha fhios againn gu-n d'thàinig
Mac Dhé, agus gu-n d'thug e tuigse
dhuinn[z], chum gu-m bitheadh aithne
againn air-san a tha fior[a]: agus tha sinne
ann-san a tha fior, ann a Mhac Iosa
Criosd. Is e so an Dia fior[b], agus a'
bheatha mhaireannach[d].
21 A chlann bheag, coimheadaibh sibh
féin o ìodholaibh. Amen.

# DARA LITIR AN ABSTOIL
# EOIN.

1 *Chomhairlich Eoin do mhnaoi òirdheirc àraidh agus d'a cloinn buanachadh anns a' chreid-imh; agus ann an gràdh Criosduidh,* 8 *air eagal gu-n cailleadh iad duais na h-aidmheil a rinn iad roimhe;* 10 *agus gun ghnoth-uch a bhi aca ris na mealltairibh sin nach toir fìor-theagasg Iosa Criosd leo d'an ionns-uidh.*

B.C. 90.

a 3 Eoin 1

AN seanair chum na ban-tighearna
taghta, agus chum a cloinne, a's
ionmhuinn leam anns an fhìrinn[a]; agus
cha-n ann leam-sa mhàin, ach leo-san uile
mar an ceudna a ghabh eòlas air an fhìrinn;
2 Air son na fìrinn a tha 'n a còmh-
nuidh annainne, agus a bhitheas maille
ruinn gu bràth:

3 Gràs, tròcair, *agus* sìth gu robh maille
ruibh o Dhia an t-Athair, agus o an Tigh-
earn' Iosa Criosd, Mac an Athar, ann am
fìrinn agus ann an gràdh.
4 Bha gairdeachas mòr orm, do bhrìgh
gu-n d'fhuair mi cuid de d' chloinn-sa ag
imeachd anns an fhìrinn[c], a réir mar a
fhuair sinne àithne o an Athair.
5 Agus a nis guidheam ort, a bhan-
tighearna, cha-n ann mar gu-n sgrìobh-
ainn àithne nuadh a d'iounsuidh[d], ach
*an àithne* a bha againn o thùs, gu-n
gràdhaicheamaid a' chéile[f].
6 Agus is e so an gràdh, gu-n imich-
eamaid a réir 'àitheanta-san[g]. 'S i so an
àithne, mar a chuala sibh o thùs, gu-n
imicheadh sibh innte.
7 Oir tha mòran mhealltairean air
teachd a steach do'n t-saoghal[i], nach 'eil
ag aideachadh gu bheil Criosd air teachd
's an fheòil. Is mealltair so agus ana-
criosd.
8 Thugaibh aire dhuibh féin[k], nach
caill sinn na nithe sinn a shaothraich
sinn[a], ach gu faigh sinn làn-duais.
9 Ge b'e neach a bhriseas *an lagh*, agus
nach fan ann an teagasg Chriosd[b], cha-n
'eil Dia aige: an ti a dh'fhanas ann an
teagasg Chriosd, tha araon an t-Athair
agus am Mac aige.
10 Ma thig neach air bith do 'ur n-ionn-
suidh, agus nach toir e an teagasg so
leis, na gabhaibh e steach do *'ur* tigh,
agus na h-abraibh ris, Gu ma subhach
dhuit[e]:
11 Oir ge b'e neach a their ris, Gu ma
subhach dhuit, tha comhpairt aige d'a
dhroch oibribh[h].
12 Air dhomh mòran a bhi agam r'a
sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, cha b'àill
leam *sgrìobhadh* le paipeir agus dubh;
ach tha dòchas agam teachd do 'ur n-ionn-
suidh, agus labhairt beul ri beul, chum
gu-m bi ar gairdeachas coimhlionta[j].
13 Tha clann do pheathar taghta a' cur
fàilte ort. Amen.

B.C. 90.
[a] Phil. 2. 16; Tais. 3. 11
[b] Eoin 15. 6
[c] 1 Tes. 3. 6-9
[d] 1 Eoin 2. 7, 8
[e] Gal. 1. 8, 9
[f] 1 Pead. 4. 8
[g] Eoin 14. 15, 21
[h] 1 Tim. 5. 22
[i] 1 Eoin 4. 1
[j] 1 Eoin 1. 4
[k] Marc. 13. 9

# TREAS LITIR AN ABSTOIL
# EOIN.

1 *Mhol an t-abstol Gaius air son a dhiadhachd,*
5 *agus 'aoidheachd do'n fhior luchd-teagaisg;*
9 *agus air an làimh eile rinn e gearan air gnàthachadh mi-chairdeil Dhiotrepheis uaibhrich;* 11 *dh'innis e nach còir 'eisempleir-san a leantuinn;* 12 *agus thug e teisteas sònraichte do'n deadh iomradh a bha aig Demetrius.*

AN seanair chum Ghaiuis ghràdh-
aich, a's ionmhuinn leam 's an
fhìrinn.
2 A *bhràthair* ghràdhaich, 's e mo
ghuidhe 'thaobh gach uile ni gu-n soirbh-
icheadh leat, agus gu-m bitheadh tu slàn,
mar tha soirbheachadh le d'anam.
3 Oir rinn mi gairdeachas gu mòr an
uair a thàinig na bràithrean, agus a rinn
iad fianuis do'n fhìrinn a tha annad-
sa, mar tha thusa ag imeachd 's an
fhìrinn[f].
4 Cha-n 'eil gairdeachas agam a's mò
na 'bhi 'cluinntinn gu bheil mo chlann ag
imeachd 's an fhìrinn[h].
5 A *bhràthair* ghràdhaich, is dìleas a ni
thu gach ni a tha thu 'deanamh[i] do na
bràithribh, agus do choigrich;
6 Muinntir a rinn fianuis air do ghràdh
an làthair na h-eaglais: ma bheir thu air
an aghaidh iad 'n an slighe mar is cubh-
aidh do Dhia, is maith a ni thu:
7 Oir chaidh iad a mach air sgàth
'ainme-san[j], gun ni air bith a ghabhail o
na Cinnich[k].
8 Uime sin tha e mar fhiachaibh oirnne
gabhail r'an leithidibh sin[a], chum gu-m
bitheamaid 'n ar comh-shaothraichean
do'n fhìrinn.
9 Sgrìobh mi chum na h-eaglais: ach
cha ghabh Diotrephes, leis am miann
àrd-cheannas a bhi aige 'n am measg[b],
ruinn.
10 Uime sin ma thig mi, cuiridh mi 'an
cuimhne 'oibre a tha e 'deanamh, a' bith-
labhairt 'n ar n-aghaidh le briathraibh
aingidh[c]: agus cha leoir leis sin, ach ni
mò tha e féin a' gabhail ris na bràith-
ribh, agus tha e a' bacadh na dream leis
am b'àill, agus 'g an tilgeadh a mach as
an eaglais.
11 A *bhràthair* ghràdhaich, na lean an
ni a tha olc[d], ach an ni a tha maith. An
ti a ni maith is ann o Dhia 'tha e[e]; ach
an ti a ni olc, cha-n fhac e Dia.
12 Tha deadh theisteas air Demetrius[g]
o na h-uile, agus o'n fhìrinn féin: agus tha
sinne *mar an ceudna* a' deanamh fianuis;
agus tha fios agaibh gu bheil ar fianuis-ne
fior.
13 Bha mòran agam r'a sgrìobhadh, ach
cha-n àill leam sgrìobhadh le dubh agus
peann a d'ionnsuidh:
14 Ach tha dòchas agam d'fhaicinn gun
dàil, agus labhraidh sinn beul ri beul.
Sìth maille riut. Tha na cairdean a' cur
fàilte ort. Cuir fàilte air na cairdibh air
an ainm.

B.C. 90.
[a] Mat. 10. 40
[b] Mat. 23. 4-8; 1 Tim. 6. 3, 4
[c] Gnà. 10. 8, 10
[d] Salm 37. 27
[e] 1 Eoin 3. 6-9
[f] 2 Eoin 4
[g] 1 Tim. 3. 7
[h] Gnà. 23. 24; 1 Cor. 4. 15; Gal. 4. 19
[i] 1 Pead. 4. 10
[j] 2 Cor. 4. 5
[k] 1 Cor. 9. 12, 15; 1 Tes. 2. 9

# LITIR CHOITCHIONN AN ABSTOIL
# IUDAIS.

1 *Bhrosnuich an t-abstol luchd-aidmheil a' chreidimh gu bhi bunaiteach.* 4 *Tha luchd-teagaisg bréige air teachd a steach 'n am measg chum am mealladh; agus tha peanas ro eagalach air ulluchadh fa chomhair na muinntir sin, air son an droch theagaisg agus an caithe-beatha mi-naomh, &c.*

IUDAS[c] seirbhiseach Iosa Criosd, agus bràthair Sheumais, chum na dream a tha air an naomhachadh le Dia an t-Athair, agus air an coimhead le Iosa Criosd[f], air an gairm[g]:

2 Gu robh tròcair, agus sìth, agus gràdh air am meudachadh dhuibh.

3 A mhuinntir ionmhuinn, air dhomh an uile dhìchioll a dheanamh chum sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh mu thimchioll na slàinte coitchinn[m], b'fheumail domh sgrìobhadh do 'ur n-ionnsuidh, 'g 'ur n-earalachadh sibh a chathachadh gu dìchiollach air son a' chreidimh a thugadh aon uair do na naoimh[p].

4 Oir ghoid daoine àraidh a steach[q], a dh'orduicheadh roimhe o shean chum an ditidh so[t], *daoine* mi-dhiadhaidh, a' tionndadh gràis ar Dé-ne gu macnus[u], agus ag àicheadh Dhé, a's aon Uachdaran ann, agus ar Tighearn' Iosa Criosd.

5 Uime sin is àill leam 'ur cur 'an cuimhne, ged bha fhios agaibh aon uair air so, cionnus an déigh do an Tighearn' am pobull a shaoradh á tìr na h-Eiphit, a sgrios e an déigh sin an dream nach do chreid[x].

6 Agus na h-aingil nach do ghléidh an ceud inbhe[y], ach a dh'fhàg an àite-còmhnuidh féin, choimhead e ann an gèimhlibh sìorruidh fo dhorchadas[z], fa chomhair breitheanais an là mhòir[a].

7 Amhuil a tha Sodom agus Gomorah[b], agus na bailtean mu'n cuairt orra, a thug iad féin thairis do strìopachas air a' mhodh cheudna, agus a bha 'leantuinn feòla coimhich, air an cur suas 'n am ball-sampuill, a' fulang dìoghaltais teine shìorruidh.

8 Mar an ceudna fòs tha an luchd-bruadair sin a' salachadh na feòla[f], a' deanamh tàir air uachdaranachd, agus a' labhairt gu toibheumach air àrd-inbhibh.

9 Gidheadh cha do ghabh Michael[i] an t-àrd-aingeal, an uair a chathaich e an aghaidh an diabhuil, agus a rinn e deasboireachd mu chorp Mhaois, dànadas air casaid thoibheumach a thoirt 'n a aghaidh[m], ach thubhairt e, Gu-n cronuicheadh an Tighearn' thu[n].

10 Ach tha'n dream sin a' labhairt gu toibheumach air na nithibh nach aithne

B.C. 66.

[a] Gen. 4. 5
[b] Air. 22. 7, 21
[c] Luc. 6. 16
[d] Air. 16. 1, &c.
[e] 2 Pead. 2. 13
[f] 1 Pead. 1. 5
[g] Ròm. 8. 30
[h] Phil. 3. 10
[i] Gnà. 25. 14
[j] Eoin 15. 4-6
[k] Eabh. 6. 4-6
[l] Mat. 15. 13
[m] Tit. 1. 4
[n] Isa. 57. 20
[o] Tais. 8. 10. 11
[p] Gal. 2. 5
[q] 2 Pead. 2. 1
[r] Gen. 5. 18
[s] Deut. 33. 2 Dan. 7. 10 Sech. 14. 5 Mat. 25. 31
[t] Ròm. 9. 22
[u] Tit. 1. 15, 16
[v] Tais. 20. 13
[w] Salm 73. 9
[x] Air. 14. 29, 37 Eabh. 3. 16-19
[y] Eoin 8. 44
[z] 2 Pead. 2. 4
[a] Tais. 20. 10
[b] Gen. 19. 24 Deut. 29. 23
[c] Seum. 2. 1-9
[d] 2 Pead. 3. 2, 3
[e] 1 Tim. 4. 1
[f] 2 Pead. 2. 10, 11
[g] Eabh. 10. 25 1 Eoin 2. 19
[h] Seum. 3. 15
[i] Dan. 12. 1
[j] Col. 2. 7
[k] Eph. 6. 18
[l] Eoin 15. 4, 10
[m] Deut. 22. 28 2 Pead. 2. 11
[n] Sech. 3. 2

dhoibh: ach na nithe sin a's aithne dhoibh air mhodh nàdurra, mar aiumhidhean guu reusan, tha iad 'g an truailleadh féin annta.

11 Is an-aoibhinn doibh! oir dh'imich iad ann an slighe Chain[a], agus ruith iad gu togarrach ann an seacharan Bhalaaim air ghaol tuarasdail[b], agus sgriosadh iad ann an ana-cainnt cheannaircich Chore[d].

12 Is smalan iad sin ann 'ur cuirmibh gràidh[e], 'n uair a tha iad air cuirmibh maille ruibh, 'g am beathachadh féin gun eagal[h]: *is* neoil *iad* gun uisge[i], air an giùlan mu'n cuairt le gaothaibh; craobhan searg-mheasach[j], gun toradh; dà uair marbh[k], air an spìonadh as am freumhan[l];

13 Garbh-thonna[n] na fairge, a sgeitheas an nàire féin mar chobhar; reulta seachranach[o], d'am bheil duibhre an dorchadais gu sìorruidh air a thasgadh.

14 Agus rinn Enoch mar an ceudna, an seachdamh *pearsa* o Adhamh[r], fàidheadaireachd umpa so, ag ràdh, Feuch[s], tha an Tighearn' a' teachd le deich mìle d'a naoimh,

15 A dheanamh breitheanais air na h-uile[v], agus chum iadsan uile a tha mi-dhiadhaidh 'n am measg fhàgail ris, a thaobh an uile ghniomhara mi-dhiadhaidh a rinn iad gu mi-dhiadhaidh, agus a thaobh an uile *bhriathar* cruaidhe[w], a labhair peacaich mhi-dhiadhaidh 'n a aghaidh.

16 Is luchd-cànrain agus gearain an dream so, a tha 'g imeachd a réir an ana-miann féin; agus tha'm beul a' labhairt *bhriathar* atmhor, agus iad a' gabhail iongantais de phearsaibh dhaoine air sgàth buannachd[c].

17 Ach cuimhnichibh-se, a mhuinntir mo ghràidh, na focail a labhradh roimhe le abstolaibh ar Tighearn' Iosa Criosd[d];

18 Mar a thubhairt iad ruibh, gu-m bitheadh anns an aimsir dheireannaich luchd-fanoid[e], a ghluaiseadh a réir an ana-mianna mi-dhiadhaidh féin.

19 'S iad sin an dream a sgaras iad féin o *chàch*[g], collaidh[h], gun an Spiorad aca.

20 Ach air bhi dhuibh-se, a mhuinntir ionmhuinn, 'g 'ur togail féin suas ann 'ur creidimh ro naomh[j], a' deanamh urnuigh 's an Spiorad Naomh[k],

21 Coimheadaibh sibh féin ann an gràdh Dhé[l], le sùil ri tròcair ar Tighearn' Iosa Criosd chum na beatha maireannaich.

22 Agus gabhaibh truas de dhream àraidh, a' deanamh eadar-dhealachaidh:

23 Agus tèarnaibh dream eile le eagal,
'g an spìonadh as an teine; a' fuathach-
adh eadhon an eudaich air am bheil smal
na feòla[c].
24 A nis dhà-san a tha comasach air
'ur gleidheadh o thuisleadh[d], agus *'ur*
cur gu neo-lochdach an làthair a ghlòire[a]
le aoibhneas ro mhòr,
25 Do'n Dia a tha mhàin glic[b], ar
Slànuighear, *gu robh* glòir agus mòral-
achd, neart agus cumhachd, a nis agus
air feadh nan uile linn. Amen.

B.C. 66.
[a] Col. 1. 22
[b] 1 Tim. 1. 17
[c] Tais. 3. 4
[d] Ròm. 16. 25-27

# TAISBEANADH
## EOIN AN DIADHAIR.

### CAIB. I.

1 *Sgrìobh Eoin a thaisbeanadh chum seachd eaglaisean na h-Asia, a tha air an ciallachadh leis na seachd coinnleiribh òir.* 7 *Teachd Chriosd:* 13 *a chumhachd glòrmhor, agus a mhòralachd.*

TAISBEANADH Iosa Criosd, a thug
Dia dha, a dh' fhoillseachadh d'a
sheirbhisich nithe a's éigin teachd gu
crìch ann an ùine ghèarr; agus chuir e
teachdaireachd uaith, agus le 'aingeal
féin dh'fhoillsich e *iad* d'a sheirbhiseach
Eoin:
2 A rinn fianuis air focal Dhé, agus
air teisteas Iosa Criosd, agus air gach ni
a chunnaic e.
3 *Is* beannaichte an ti a leughas[d], agus
iadsan a dh'éisdeas ri briathraibh na
fàidheadaireachd so, agus a choimheadas
na nithe a tha sgrìobhta innte: oir tha'n
t-àm am fagus[f].
4 EOIN chum nan seachd eaglaisean
a tha 's an Asia; Gràs dhuibh,
agus sith o an Ti a tha, agus a bha[i], agus
a tha ri teachd; agus o na seachd spiorad-
aibh[k] a tha 'm fianuis a rìgh-chaithreach-
san;
5 Agus o Iosa Criosd, an fhianuis
fhior[m], an ceud-ghin o na mairbh[n], agus
uachdaran rìghre na talmhainn: Dhà-san
a ghràdhaich sinn[p], agus a dh'ionnlaid
sinn o ar peacaidhean 'n a fhuil féin[q],
6 Agus a rinn rìghre dhinn[s] agus sag-
airt do Dhia agus d'a Athair-san; dhà-san
*gu robh* glòir agus cumhachd gu saoghal
nan saoghal[u]. Amen.
7 Feuch, tha e 'teachd le neulaibh[v];
agus chi gach sùil e, agus iadsan *mar an
ceudna* a lot e[w]; agus ni uile threubha
na talmhainn caoidh air a shon-san[x]: Gu
ma h-amhluidh a bhitheas, Amen.
8 Is mise Alpha agus Omega[y], an tois-
each agus a' chrìoch, tha an Tighearn'
ag ràdh, a tha, agus a bha, agus a tha ri
teachd, an t-Uile-chumhachdach[z].
9 Bha mise Eoin, 'ur dearbh-bhràth-
air, agus 'ur companach ann an àmh-
ghar, agus ann an rìoghachd agus 'am
foighidinn Iosa Criosd, anns an eilean ris
an abrar Patmos, air son focail Dhé, agus
air son fianuis Iosa Criosd.
10 Bha mi 's an Spiorad[a] air là an Tigh-
earn'[a], agus chuala mi air mo chùlaobh
guth mòr, mar *ghuth* trompaid,
11 Ag ràdh, Is mise Alpha agus Omega,
an ceud neach agus an neach deireannach:
agus sgrìobh-sa ann an leabhar an ni a
chi thu, agus cuir *e* chum nan seachd
eaglaisean a tha 's an Asia; chum Ephe-
suis, agus chum Smirna, agus chum
Phergamois, agus chum Thiatira, agus
chum Shardis, agus chum Philadelphia,
agus chum Laodicea[b].
12 Agus thionndaidh mi a dh'fhaicinn
a ghutha a labhair rium. Agus air tionn-
dadh dhomh, chunnaic mi seachd coinn-
leirean òir[c];
13 Agus ann am meadhon nan seachd
coinnleirean, *neach* cosmhuil ri Mac an
duine[e], air an robh eudach a ràinig sìos
gu 'shàiltibh, agus crioslaichte le crios òir
mu 'chìochan.
14 *Bha* a cheann agus 'fholt geal mar
olainn ghil[g], mar shneachd; agus a shùil-
ean mar lasair theine[h];
15 Agus a chosan cosmhuil ri umha
fior-ghlan[j], mar gu-m bitheadh iad a'
dearg-losgadh ann an àmhuinn; agus a
ghuth mar thoirm mhòran uisgeachan[l].
16 Agus bha aige 'n a làimh dheis
seachd reultan; agus claidheamh geur dà
fhaobhair a' teachd a mach as a bheul[o]:
agus *bha* a ghnùis mar a' ghrian a' deal-
rachadh 'n a làn neart[r].
17 Agus an uair a chunnaic mi e, thuit
mi sìos aig a chosaibh 'an riochd mairbh[t]:
agus chuir e a làmh dheas orm, ag ràdh
rium, Na bitheadh eagal ort: is mise
an ceud neach agus an neach deireann-
ach.
18 *Is mise* an Ti a tha beò, agus a
bha marbh; agus, feuch, tha mi beò
gu saoghal nan saoghal, Amen; agus
tha iuchraichean ifrinn agus a' bhàis
agam.
19 Sgrìobh na nithe a chunnaic thu,
agus na nithe a tha ann, agus na nithe a
bhitheas an déigh so:
20 Rùn-dìomhair nan seachd reultan a
chunnaic thu ann am làimh dheis, agus
nan seachd coinnleirean òir. Is iad na
seachd reultan, aingil[1] nan seachd eaglais-
ean: agus is iad na seachd coinnleirean
a chunnaic thu, na seachd eaglaisean[b].

B.C. 96.
[a] Eoin 20. 26
Gnio. 20. 7
1 Cor. 16. 2
[b] Col. 4. 15, 16
[c] Ecs. 25. 37
Sech. 4. 2
[d] Luc. 11. 28
[e] Esc. 1. 26-28
Dan. 7. 9, 13
10. 5, 6
[f] Seum. 5. 8, 9
1 Pead. 4. 7
[g] Dan. 7. 9
[h] Dan. 10. 6
[i] rann 8
[j] Ese. 1. 7
[k] caib. 3. 1
4. 5
[l] Ese. 43. 2
[m] Eoin 8. 14
[n] Col. 1. 18
[o] Isa. 49. 2
Eabh. 4. 12
[p] Eoin 13. 1
[q] Eabh. 9. 14
[r] caib. 10. 1
Gnio. 26. 13
[s] Ecs. 19. 6
1 Pead. 2. 5-9
[t] Dan. 10. 17
[u] Eabh. 13. 21
[v] Dan. 7. 13
Mat. 26. 64
[w] Sech. 12. 10
[x] Mat. 24. 30
[y] Isa. 41. 4
44. 6
[z] Isa. 9. 6

1 *teachdairean.*
[a] 2 Cor. 12. 2
[b] Mat. 5. 15, 16

## CAIB. II.

1 *Ciod a dh'àithneadh do Eoin a sgrìobhadh chum aingle, (is iad sin, ministeirean,) nan eaglaisean,* 1 *Ephesuis,* 8 *Smirna,* 12 *Phergamois,* 18 *Thiatira: agus ciod a tha air a mholadh, no a fhuaradh uireasbhuidheach annta-san.*

CHUM aingil eaglais Ephesuis, sgrìobh; Is iad so na nithe a tha an Ti a tha 'cumail nan seachd reultan 'n a làimh dheis[b], a tha 'g imeachd ann am meadhon nan seachd coinnleirean òir, ag ràdh;

2 Is aithne dhomh d'oibre[e], agus do shaothair, agus d'fhoighidinn, agus nach urrainn thu giùlan leo-san a tha olc; agus gu-n do dhearbh thu iadsan a their gur abstoil iad féin[f], agus nach eadh[g], agus gu-n d'fhuair thu iad breugach;

3 Agus gu-n do ghiùlain thu, agus gu bheil foighidinn agad, agus air sgàth m'ainme-sa gu-n d' rinn thu saothair, agus nach d' thug thu thairis[i].

4 Gidheadh, tha *ni-éigin* agam a' d' aghaidh, do bhrìgh gu-n do thréig thu do cheud ghràdh[k].

5 Cuimhnich uime sin cia uaith a thuit thu, agus gabh aithreachas[m], agus dean na ceud oibre; no thig mi ort gu grad, agus atharraichidh mi do choinnleir as 'àite[o], mur gabh thu aithreachas.

6 Ach tha so agad, gur fuathach leat oibre nan Nicolaiteach[q], nithe mar an ceudna a's fuathach leam-sa.

7 An ti aig am bheil cluas[r], éisdeadh e ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na h-eaglaisibh; Do'n ti a bhuadhaicheas bheir mise r'a itheadh de chraoibh na beatha[s], a tha ann am meadhon Pàrrais Dhé.

8 Agus chum aingil eaglais Smirna, sgrìobh, Na nithe so tha esan ag ràdh, an Ti a's e'n ceud neach agus an neach deireannach[u], a bha marbh, agus a tha beò;

9 Is aithne dhomh d'oibre, agus d'àmhghar, agus do bhochdainn, (gidheadh tha thu beartach[w],) agus *is aithne dhomh* toibheum na muinntir a their gur Iudhaich iad féin[z], agus nach eadh, ach sionagog Shàtain[b].

10 Na bitheadh eagal ort roimh aon de na nithibh sin a dh'fhuilingeas tu: feuch, tilgidh an diabhul cuid dhibh ann am prìosan, chum gu-n dearbhar sibh; agus bithidh àmhghar agaibh ré dheich làithean: bi-sa fìrinneach gu bàs[d], agus bheir mise dhuit crùn na beatha[f].

11 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh e ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na h-eaglaisibh: An ti a bheir buaidh, cha chiurrar leis an dara bàs e[h].

12 Agus chum aingil na h-eaglais a *tha* ann am Pergamos, sgrìobh; Na nithe so tha Esan, aig am bheil an claidheamh geur dà fhaobhair[j], ag ràdh:

13 Is aithne dhomh d'oibre, agus c'àit am bheil thu a' d' chòmhnuidh, *eadhon* far *am bheil* cathair Shàtain agus tha thu a' cumail m' ainme-sa gu daingean, agus cha d'àicheadh thu mo chreidimh[a], eadhon anns na làithibh sin anns *an robh* Antipas 'n a fhianuis fhìrinneach dhomh, a mharbhadh 'n 'ur measg, far am bheil Sàtan 'n a chòmhnuidh.

14 Gidheadh, tha beagan agam a'd' aghaidh, do bhrìgh gu bheil agad an sin an dream a tha 'cumail teagaisg Bhalaaim, a theagaisg do Bhalac ceap-tuislidh a chur roimh chloinn Israeil[c], chum nithe a dh'ìobradh do ìodholaibh itheadh[d], agus strìopachas a dheanamh.

15 Is amhuil sin a tha agad mar an ceudna an dream a tha 'cumail teagaisg nan Nicolaiteach, ni a's fuathach leam-sa.

16 Dean aithreachas, no thig mi a d'ionnsuidh gu grad, agus cogaidh mi 'n an aghaidh le claidheamh mo bheoil[h].

17 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh e ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na h-eaglaisibh: Do'n ti a bhuadhaicheas bheir mi r'a itheadh de'n mhana fholaichte[j], agus bheir mi dha clach gheal, agus air a' chloich ainm nuadh sgrìobhta[l], nach aithne do neach air bith, ach do'n ti a gheibh *i*[n].

18 Agus chum aingil na h-eaglais a *tha* ann an Tiatira, sgrìobh; Na nithe so tha Mac Dhé, aig am bheil a shùilean mar lasair theine[p], agus a chosan mar umha fìor-ghlan, ag ràdh;

19 Is aithne dhomh d'oibre, agus do ghràdh, agus do sheirbhis, agus *do* chreidimh, agus d'fhoighidinn, agus d'oibre deireannach, gu *bheil iad* na's mò na do cheud oibre.

20 Gidheadh, tha agam beagan de nithibh a'd' aghaidh, gu bheil thu a' fulang do'n mhnaoi sin Iesebel[t], a tha 'g ràdh gur ban-fhàidh i féin, mo sheirbhisich a theagasg agus a mhealladh chum strìopachas a dheanamh, agus nithe a dh'ìobradh do ìodholaibh itheadh[v].

21 Agus thug mi dhi ùine gu aithreachas a ghabhail d'a strìopachas[x]; agus cha do ghabh i aithreachas[y].

22 Feuch, tilgidh mi i ann an leabaidh[a], agus iadsan a tha 'deanamh adhaltranais rithe ann an àmhghar mòr, mur gabh iad aithreachas d'an gniomharaibh.

23 Agus marbhaidh mi a clann leis a' bhàs[c]; agus bithidh fhios aig na h-eaglaisibh uile gur mise an Ti sin a sgrùdas na h-àirnean agus na cridheachan[e]: agus bheir mi do gach aon agaibh-se a réir 'ur n-oibre[g].

24 Ach ruibhse tha mi ag ràdh, agus ris a' chuid eile ann an Tiatira, 'Mheud aig nach 'eil an teagasg so, agus do nach b'aithne doimhneachdan Shàtain[i], mar a their iad, cha chuir mi uallach eile oirbh;

25 Ach cumaibh gu daingean an ni a tha agaibh, gus an tig mi.

26 Agus an ti a bhuadhaicheas[k], agus a ghleidheas m'oibre gus a' chrìoch[l], dhà-

B.C. 96.

a 2 Tim. 2. 12
b caib. 1. 16, 20
c Air. 31. 16
d Gnio. 15. 29
1 Cor. 6. 13, 18
e caib. 3. 1, 8, 15
Salm 1. 6
f 1 Eoin 4. 1
g 2 Cor. 11. 13
h Isa. 11. 4
i Gal. 6. 9
j Ecs. 16. 33, 34
Eoin 6. 31-35
49-51
k Ier. 2. 2
Mat. 24. 12
l caib. 3. 12
19. 12, 13
Isa. 62. 2
65. 15
m Ese. 18. 30-32
n Salm 25. 14
1 Cor. 2. 14
o Mat. 21. 41, 43
p caib. 1. 14, 15
q rann 15
r Mat. 11. 15
s caib. 22. 2, 14
Gen. 2. 9
t 1 Ri. 16. 31
u caib. 1. 8, 17
v Ecs. 34. 15
1 Cor. 10. 20, 28
w 1 Tim. 6. 18
x Ròm. 2. 4
2 Pead. 3. 9
y caib. 9. 20
z Ròm. 2. 28, 29
a Ese. 16. 37
23. 29
b caib. 3. 9
c caib. 6. 8
d Mat. 10. 22
e 1 Each. 28. 9
2 Each. 6. 30
Salm 7. 9
Ier. 17. 10
f Seum. 1. 12
g Salm 62. 12
h caib. 20. 14
i 2 Tes. 2. 9-12
j caib. 1. 16
k rann. 7, 17
caib. 3. 5, 12, 21
21. 7
l Eoin 6. 29
Seum. 2. 20

san bheir mi cumhachd os ceann nan
Cinneach:
27 (Agus riaghlaidh e iad le slait iar-
uinn[b]: mar shoithichibh creadha brisear
'n am bloighdibh iad :) amhuil a fhuair
mise o m'Athair[d].
28 Agus bheir mi dha reult na maidne[f].
29 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh
e ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na
h-eaglaisibh.

## CAIB. III.

1 *Tha aingeal eaglais Shardis air a chronach-
adh,* 3 *agus air 'earalachadh gu aithreachas.* 7
*Tha aingeal eaglais Philadelphia air a mhol-
adh air son a dhìchill agus 'fhoighidinn.* 14
*Tha aingeal eaglais Laodicea air a chronach-
adh a chionn nach robh e fuar no leth.*

AGUS chum aingil na h-eaglais a *tha*
ann an Sardis, sgrìobh ; Na nithe
so tha an Ti aig am bheil seachd spiorada
Dhé[k], agus na seachd reultan, ag ràdh ;
Is aithne dhomh d'oibre, gu bheil ainm
agad gu bheil thu beò[n], gidheadh tha
thu marbh.
2 Bi faireil, agus neartaich na nithe a
tha 'làthair[o], agus a tha ullamh gu bàsach-
adh : oir cha d'fhuair mi d'oibre coimh-
lionta 'am fianuis Dhé[q].
3 Cuimhnich uime sin cionnus a fhuair
agus a chuala tu[r], agus gléidh, agus gabh
aithreachas[s]. Uime sin mur dean thu
faire, thig mi ort mar ghaduiche[t], agus
cha bhi fios agad ciod i an uair anns an
tig mi ort.
4 Tha beagan ainmean agad eadhon
ann an Sardis, nach do shalaich an eud-
ach ; agus imichidh iad maille rium-sa ann
an *culaidhibh* geala[x]: oir is airidh iad.
5 An ti a bheir buaidh, sgeadaichear e
ann an eudach geal ; agus cha dubh mi
mach 'ainm á leabhar na beatha[z], ach aid-
ichidh mi 'ainm-san 'am fianuis m'Athar,
agus 'am fianuis 'aingle[a].
6 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh e
ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na h-eag-
laisibh.
7 Agus chum aingil na h-eaglais ann
am Philadelphia, sgrìobh ; Na nithe so
tha an Ti naomh[c] ag ràdh, an Ti fior[d], an
Ti aig am bheil iuchair Dhaibhidh[f], an
Ti a dh'fhosglas, agus cha dùin neach air
bith[g]; agus a dhùineas, agus cha-n fhosg-
ail neach air bith[i]:
8 Is aithne dhomh d'oibre : feuch, chuir
mi dorus fosgailte romhad[k], agus cha-n
urrainn neach air bith a dhùnadh: oir
tha neart beag agad, agus ghléidh thu
m'fhocal, agus cha d'àicheadh thu m'ainm.
9 Feuch, bheir mise *orra-san* de shiona-
gog Shatain, (a tha 'g ràdh gur Iudhaich
iad féin[n], agus nach eadh, ach a tha 'dean-
amh bréige,) feuch, bheir mise orra gu-n
tig iad agus gu-n dean iad aoradh aig do
chosaibh[o], agus gu-m bi fios aca gu-n do
ghràdhaich mise thu.
10 A chionn gu-n do ghléidh thu focal

B.C. 96.

[a] 2 Pead. 2. 9
[b] Salm 2. 8, 9
49. 14
149. 5-9
[c] Sech. 13. 9
[d] Eoin 3. 35
[e] Seph. 1. 14
Phil. 4. 5
[f] caib. 22. 16
[g] Gal. 2. 9
Eph. 2. 19-22
[h] caib. 14. 1
[i] caib. 21. 10
Eabh. 12. 22
[j] caib. 2. 17
Isa. 62. 2
[k] caib. 5. 6
[l] 2 Cor. 1. 20
[m] Col. 1. 15
[n] 1 Tim. 5. 6
[o] caib. 2. 5
[p] Ios. 24. 15-24
1 Ri. 18. 21
[q] Dan. 5. 27
[r] Eabh. 2. 1
[s] rann 19
[t] caib. 16. 15
[u] Hos. 12. 8
[v] Luc. 18. 11-14
[w] 2 Pead. 1. 9
[x] caib. 7. 9
19. 8
[y] Isa. 55. 1
[z] caib. 17. 8
[a] Luc. 12. 8
[b] Eabh. 12. 5, 6
[c] Gnà. 3. 14
[d] 1 Eoin 5. 20
[e] Dàn 5. 2
Luc. 12. 36
2 Cor. 5. 20
[f] Isa. 22. 22
[g] Mat. 28. 18
[h] Eoin 14. 23
[i] Iob 12. 14
[j] caib. 12. 11
1 Eoin 5. 4, 5
[k] 1 Cor. 16. 9
Col. 4. 3
[l] Luc. 22. 30
[m] Eoin 16. 33
Eabh. 12. 2
[n] caib. 2. 9
[o] Isa. 60. 14

m' fhoighidinn-sa, gleidhidh mise thusa
mar an ceudna o uair a' bhuairidh[a], a thig
air an t-saoghal uile, a dhearbhadh na
muinntir sin a tha 'n an còmhnuidh air
an talamh[c].
11 Feuch, tha mi a' teachd gu grad[e]:
dean greim daingean air na bheil agad,
chum nach glac neach air bith do chrùn.
12 An ti a bheir buaidh, ni mi e
'n a phost ann an teampull mo Dhé[g],
agus cha téid e na's mò a mach as : agus
sgrìobhaidh mi ainm mo Dhé air[h], agus
ainm caithreach mo Dhé, *a's i* Ierusalem
nuadh[i], a thig a nuas o nèamh o mo
Dhia : agus *sgrìobhaidh* mi m'ainm nuadh
féin *air*[j].
13 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh
e ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na
h-eaglaisibh.
14 Agus chum aingil na h-eaglais ann
an Laodicea, sgrìobh ; Na nithe so tha
an Amen[l], an fhianuis dhìleas agus fhìr-
inneach, toiseach cruthachaidh Dhé[m], ag
ràdh ;
15 Is aithne dhomh d'oibre, nach 'eil
thu aon chuid fuar no teth : b'fhèarr leam
gu-m bitheadh tu fuar no teth[p].
16 Uime sin do bhrìgh gu bheil thu
meagh-bhlàth, agus nach 'eil thu aon
chuid fuar no teth, sgeithidh mi thu
mach as mo bheul.
17 Do bhrìgh gu bheil thu ag ràdh, Tha
mi beartach[u], agus air fàs ann an saoibh-
reas, agus gun fheum agam air ni sam
bith ; agus gun fhios agad[v] gu bheil thu
dòruinneach, agus truagh, agus bochd,
agus dall[w], agus lomnochd :
18 Comhairlicheam dhuit òr a cheann-
ach uamsa[y], air a dhearbhadh 's an teine,
chum gu-m bi thu saoibhir ; agus eudach
geal, chum gu-n còmhdaichear thu, agus
nach bi nàire do lomnochduidh follais-
each ; agus ung do shùilean le sàbh-shùl,
chum gur léir dhuit.
19 'Mheud as is ionmhuinn leam[b] tha
mi a' cronachadh agus a' smachdachadh ;
uime sin bitheadh agad-sa teas-ghràdh,
agus dean aithreachas.
20 Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an
dorus, agus a' bualadh[e]: ma dh'éisdeas
neach sam bith ri m' ghuth, agus gu-m
fosgail e'n dorus, thig mi a steach d'a
ionnsuidh[h], agus gabhaidh mi mo shuipeir
maille ris, agus esan maille rium-sa.
21 Do'n ti a bhuadhaicheas[j] bheir mi
comas suidhe maille rium-sa air mo rìgh-
chaithir[l], amhuil fòs a bhuadhaich mise[m],
agus a shuidh mi maille ri m'Athair air
a rìgh-chaithir-san.
22 An ti aig am bheil cluas, éisdeadh e
ciod a tha an Spiorad ag ràdh ris na
h-eaglaisibh.

## CAIB. IV.

1 *Chunnaic Eoin rìgh-chaithir Dhé ann am
flaitheanas.* 4 *Na ceithir seanaire fichead.*
6 *Na ceithir beò-chreutairean làn de shùilibh*

*air am beulaobh agus air an cùlaobh.* 10
*Thilg na seanairean sìos an crùin, agus rinn*
*iad aoradh do'n ti a bha 'n a shuidhe air an*
*rìgh-chaithir.*

AN déigh so dh'amhairc mi, agus,
feuch, *bha* dorus fosgailte air
nèamh[a]; agus *bha* an ceud ghuth a
chuala mi, mar *fhuaim* trompaid a'
labhairt rium[b], ag ràdh, Thig a nìos an
so[c], agus nochdaidh mise dhuit nithe s'a
éigin tachairt an déigh so.
2 Agus air ball bha mi 's an Spiorad[d]:
agus, feuch, bha rìgh-chaithir air a suidh-
eachadh air nèamh[f], agus bha neach 'n a
shuidhe air an rìgh-chaithir[h].
3 Agus bha an Ti a shuidh, ri amharc
air, cosmhuil ri cloich iasper, agus
shardis : agus *bha* bogha-frois'[i] timchioll
na rìgh-chaithreach mu'n cuairt, cosmhuil,
r'a fhaicinn, ri emerald.
4 Agus timchioll na rìgh - chaithreach
mu'n cuairt *bha* ceithir chaithriche fich-
ead[k]; agus air na caithrichibh chunnaic
mi ceithir seanaire fichead 'n an suidhe,
air an sgeadachadh ann an culaidhibh
geala[m]; agus bha ac' air an cinn crùin
òir.
5 Agus chaidh a mach as an rìgh-
chaithir dealanaich[n], agus tairneanaich,
agus guthanna : agus *bha* seachd lòchrain
theine a' dearg-lasadh 'am fianuis na rìgh-
chaithreach[q], a's iad seachd spiorada
Dhé.
6 Agus fa chomhair na rìgh-chaithreach
*bha* fairge ghloine[r] cosmhuil ri criostal :
agus ann am meadhon na rìgh-chaith-
reach, agus mu'n cuairt de'n rìgh-chaithir,
*bha* ceithir beò-chreutairean làn de shùil-
ibh air am beulaobh agus air an cùlaobh[t].
7 Agus *bha* an ceud bheò - chreutair
cosmhuil ri leòmhan, agus an dara beò-
chreutair cosmhuil ri laogh, agus bha
aig an treas beò-chreutair aghaidh mar
dhuine, agus *bha* an ceathramh beò-
chreutair cosmhuil ri iolair ag itealaich.
8 Agus aig na ceithir beò-chreutairean,
aig gach aon diubh fa leth, bha sè sgiathan
mu'n cuairt da[v], agus *bha* iad làn de
shùilibh an taobh a stigh[w]; agus cha do
sguir iad a là no dh'oidhche, ag ràdh,
Naomh[y], naomh, naomh, an Tighearna
Dia uile - chumhachdach, a bha, agus a
tha, agus a bhitheas.
9 Agus an uair a thug na beò-chreut-
airean sin glòir, agus urram, agus buidh-
eachas do'n Ti a bha 'n a shuidhe air an
rìgh-chaithir, a tha beò gu saoghal nan
saoghal[d],
10 Thuit na ceithir seanaire fichead
sìos an làthair an Ti a bha 'n a shuidhe
air an rìgh-chaithir, agus rinn iad aoradh
dhà-san a tha beò gu saoghal nan saoghal,
agus thilg iad sìos an crùin an làthair na
rìgh-chaithreach, ag ràdh,
11 Is airidh thusa, a Thighearn'[g], air
glòir, agus urram, agus cumhachd fhaot-
ainn ; oir chruthaich thu na h-uile nithe,
agus air son do thoile-sa tha iad ann,
agus chruthaicheadh iad.

## CAIB. V.

1 *An leabhar air a sheulachadh le seachd seul-*
*aibh,* 9 *a b'airidh a mhàin an t-Uan a*
*mharbhadh air 'fhosgladh:* 12 *uime sin thug*
*na seanairean cliù dha, agus dh'aidich iad*
*gu-n do shaor e iad le 'fhuil féin.*

AGUS chunnaic mi ann an làimh dheis
an Ti a shuidh air an rìgh-chaithir,
leabhar[e] sgrìobhta 's an taobh a stigh
dheth agus air a chùlaobh, air a sheul-
achadh le seachd seulaibh[g].
2 Agus chunnaic mi aingeal treun a'
gairm le guth àrd, Cò is airidh air an
leabhar fhosgladh, agus air a sheulachan
fhuasgladh ?
3 Agus cha robh aon neach air nèamh,
no air thalamh, no fo 'n talamh comasach
air an leabhar fhosgladh[j], no sealltuinn
air.
4 Agus ghuil mi gu mòr[l], do bhrìgh
nach d' fhuaradh aon neach a b'airidh
air an leabhar fhosgladh, agus a leugh-
adh, no sealltuinn air.
5 Agus thubhairt aon de na seanairibh
rium, Na guil : feuch, bhuadhaich an
Leòmhan[o] a tha de thrèibh Iudah,
Freumh Dhaibhidh[p], air an leabhar
fhosgladh, agus a sheachd seulachan
fhuasgladh.
6 Agus dh'amhairc mi, agus, feuch,
ann am meadhon na rìgh-chaithreach,
agus nan ceithir beò-chreutairean, agus
ann am meadhon nan seanairean, Uan[s]
'n a sheasamh mar gu-m bitheadh e air a
mharbhadh, aig an robh seachd adhairc-
ean, agus seachd sùilean[u], a's iad seachd
spiorada Dhé, a chuireadh a mach chum
na talmhainn uile.
7 Agus thàinig e, agus ghlac e an
leabhar á deas làimh an Ti a bha 'n a
shuidhe air an rìgh-chaithir.
8 Agus an uair a ghlac e'n leabhar,
thuit na ceithir beò-chreutairean, agus
na ceithir seanaire fichead a sìos an làth-
air an Uain, agus aig gach aon diubh
clàrsaichean[x], agus tùis-shoithichean òir
làn tuise, ni a's e urnuighean nan
naomh[z].
9 Agus sheinn iad òran nuadh[a], ag
ràdh, Is airidh thusa air an leabhar a
ghlacadh, agus a sheulachan fhosgladh,
do bhrìgh gu-n do mharbhadh thu, agus
gu-n do shaor thu sinne do Dhia le d'fhuil
féin[b], as gach uile thréibh[c], agus theang-
aidh, agus shluagh, agus chinneach ;
10 Agus gu-n d' rinn thu rìghrean
dhinn agus sagairt do ar Dia[e]: agus
rìghichidh sinn air an talamh[f].
11 Agus dh'amhairc mi, agus chuala
mi guth mhòran aingeal timchioll na
rìgh-chaithreach, agus nam beò-chreut-
airean, agus nan seanairean ; agus b'e an
àireamh deich mìle uair deich mìle[h],
agus mìlte de mhìltibh ;

B.C. 96.

[a] Ese. 1. 1
[b] caib. 1. 10
[c] Ese. 8. 3
[d] caib. 21. 10
Ese. 3. 12-14
[e] Ese. 2. 9, 10
[f] Isa. 6. 1
Ier. 17. 12
[g] Isa. 29. 11
[h] Dan. 7. 1
Eabh. 8. 1
[i] Ese. 1. 28
[j] Ròm. 11. 33, 34
[k] caib. 11. 16
[l] Dan. 7. 15, 16
[m] caib. 3. 4, 5
[n] caib. 8. 5
16. 18
[o] Gen. 49. 9
[p] caib. 22. 16
Isa. 11. 1, 10
[q] Gen. 15. 17
Ecs. 37. 23
Sech. 4. 2
[r] caib. 15. 2
[s] Isa. 53. 7
Eoin 1. 29, 36
[t] Ese. 1. 5, &c.
10. 14, 20-22
[u] Sech. 4. 10
[v] Isa. 6. 2, &c.
[w] Ese. 1. 18
10. 12
[x] caib. 15. 2
[y] Isa. 6. 3
[z] Salm 141. 2
[a] caib. 14. 3
[b] Gnio. 20. 28
Eph. 1. 7
Eabh. 9. 12
[c] caib. 7. 9
[d] caib. 5. 14
[e] caib. 1. 6
[f] caib. 22. 5
[g] caib. 5. 12
[h] Dan. 7. 10
Eabh. 12. 22

12 Ag ràdh le guth àrd, Is airidh an t-Uan a chaidh a mharbhadh[b], air cumhachd, agus saoibhreas, agus gliocas, agus neart, agus urram, agus glòir, agus moladh fhaotainn.

13 Agus chuala mi gach uile chreutair a tha air nèamh[e], agus air an talamh, agus fo 'n talamh, agus a tha air a' chuan, agus na h-uile nithe a tha annta, ag ràdh, Moladh[g], agus urram, agus glòir, agus cumhachd, *gu robh* dhà-san a tha 'n a shuidhe air an rìgh-chaithir, agus do an Uan gu saoghal nan saoghal.

14 Agus thubhairt na ceithir beò-chreutairean, Amen[j]. Agus thuit na ceithir seanaire fichead sìos, agus rinn iad aoradh dhà-san a tha beò gu saoghal nan saoghal.

## CAIB. VI.

*Fosgladh nan seulan ann an ordugh, far am bheil fàidheadaireachd air a cur sìos mu thimchioll nithe gu deireadh an t-saoghail.*

AGUS chunnaic mi, 'n uair a dh'fhosgail an t-Uan aon de na seulaibh, agus chuala mi aon de na ceithir beò-chreutairean ag ràdh, mar le fuaim tairneanaich, Thig agus faic.

2 Agus chunnaic mi, agus, feuch, each geal[p]; agus bha aig an ti a shuidh air, bogha: agus thugadh dha crùn, agus chaidh e mach a' buadhachadh[q], agus chum gu-m buadhaicheadh e.

3 Agus an uair a dh'fhosgail e'n dara seula, chuala mi an dara beò-chreutair ag ràdh, Thig, agus faic.

4 Agus chaidh each eile mach, *a bha* dearg; agus thugadh *cumhachd* dhà-san a shuidh air, chum sìth a thoirt o'n talamh[t], ionnus gu marbhadh iad a chéile: agus thugadh claidheamh mòr dha.

5 Agus an uair a dh'fhosgail e an treas seula, chuala mi an treas beò-chreutair ag ràdh, Thig, agus faic. Agus dh'amhairc mi, agus, feuch, each dubh, agus bha aig an ti a shuidh air, meigh 'n a làimh[w].

6 Agus chuala mi guth ann am meadhon nan ceithir beò-chreutairean ag ràdh, Tomhas cruithneachd air son peghinn, agus tri tomhasan eorna air pheghinn; agus na dean cron air an olaidh[x], no air an fhìon.

7 Agus an uair a dh' fhosgail e'n ceathramh seula, chuala mi guth a' cheathramh beò-chreutair ag ràdh, Thig, agus faic.

8 Agus dh'amhairc mi, agus feuch each glas; agus b'e ainm an ti a shuidh air, am Bàs, agus lean ifrinn 'n a chuideachd: agus thugadh dhoibh-san cumhachd air a' cheathramh cuid de 'n talamh a mharbhadh le claidheamh[a], agus le gorta, agus le bàs, agus le fiadh-bheathaichibh na talmhainn.

9 Agus an uair a dh'fhosgail e an cùigeamh seula, chunnaic mi fo'n altair[b], anama na muinntir sin a mharbhadh air

B.C. 96.

[a] caib. 20. 4 Eoin 16. 2
[b] caib. 4. 11
[c] Sech. 1. 12
[d] caib. 11. 18 Deut. 32. 41-43
[e] Salm cxlviii. Phil. 2. 10
[f] caib. 7. 9, 14
[g] 1 Each. 29. 11 1 Tim. 6. 16 1 Pead. 4. 11
[h] caib. 14. 13 Dan. 12. 13
[i] Mat. 23. 32-36 Eabh. 11. 40
[j] caib. 19. 4
[k] caib. 16. 18
[l] Ioel 2. 10, 31 3. 15 Mat. 24. 29
[m] caib. 8. 10
[n] Salm 102. 26 Isa. 34. 4
[o] caib. 16. 20 Ier. 4. 23, 24 Hab. 3. 6, 10
[p] Sech. 6. 3, &c.
[q] Salm 45. 3-5
[r] Isa. 2. 19
[s] caib. 9. 6 Hos. 10. 8 Luc. 23. 30
[t] Mat. 10. 34
[u] caib. 19. 15 Salm 2. 9-12
[v] Isa. 13. 6, &c. Seph. 1. 14-18
[w] Ese. 4. 10, 16
[x] caib. 9. 4 Ier. 30. 11
[y] Dan. 7. 2
[z] 2 Tim. 2. 19
[a] Ese. 14. 21
[b] caib. 8. 3
[c] caib. 6. 6

son focail Dhé[a], agus air son na fianuis a thug iad:

10 Agus ghlaodh iad le guth mòr, ag ràdh, Cia fhad[c], O Thighearna naoimh agus fhìrinnich, gus an dean thu breitheanas, agus an dìol thu ar fuil-ne[d] orra-san a tha 'n an còmhnuidh air an talamh?

11 Agus thugadh do gach aon diubh trusgana fada geala[f], agus chaidh a ràdh riu, iad a ghabhail fois fathast ré ùine bhig[h], gus am bitheadh an comh-sheirbhisich mar an ceudna[i], agus am bràithrean a rachadh a mharbhadh mar *a chaidh* iadsan, air an coimhlionadh.

12 Agus dh' amhairc mi 'n uair a dh'fhosgail e an seathamh seula, agus, feuch, bha crith-thalmhainn mhòr ann[k]; agus dh'fhàs a' ghrian dubh mar shaceudach a dh'fhionna[l], agus dh'fhàs a' ghealach mar fhuil;

13 Agus thuit reulta nèimh air an talamh[m], mar a thilgeas craobh-fhìge a fìgean an-abuich, an uair a chrathar i le gaoith mhòir:

14 Agus chaidh nèamh thairis mar ròla leabhair[n] air 'fhilleadh air a chéile; agus dh'atharraicheadh gach beinn agus eilean as an ionadaibh féin[o]:

15 Agus dh' fholaich rìghre na talmhainn, agus na daoine mòra, agus na daoine saoibhir, agus na h-àrd-cheannardan, agus na daoine cumhachdach, agus gach tràill, agus gach duine saor, iad féin ann an uaimhean agus ann an creagaibh nam beann[r];

16 Agus thubhairt iad ris na sléibhtibh agus ris na creagaibh[s], Tuitibh oirnn, agus folaichibh sinn o ghnùis an Ti a tha 'n a shuidhe air an rìgh-chaithir, agus o fheirg an Uain[u]:

17 Oir thàinig là mòr 'fheirge-san[v]; agus cò dh'fheudas seasamh?

## CAIB. VII.

1 *Chuir aingeal seula air seirbhisich Dhé 'n an eudainn.* 4 *Aireamh na muinntir a sheulaicheadh: de threubhan Israeil fa leth àireamh shònruichte.* 9 *De gach cinneach eile cuideachd mhòr gun àireamh, a tha 'n an seasamh an làthair na rìgh-chaithreach, air an sgeadachadh ann an trusganaibh geala.*

AGUS an déigh nan nithe sin, chunnaic mi ceithir aingil 'n an seasamh air ceithir oisinnibh na talmhainn, a' cumail ceithir ghaothan na talmhainn[y], chum nach séideadh a' ghaoth air an talamh, no air an fhairge, no air craoibh sam bith.

2 Agus chunnaic mi aingeal eile ag éirigh o'n àird an ear, aig an robh seula an Dé bheò[z]: agus ghlaodh e le guth mòr ris na ceithir aingil, d'an d'thugadh *cumhachd* cron a dheanamh air an talamh agus air an fhairge,

3 Ag ràdh, na deanaibh dochann air an talamh[c], no air an fhairge, no air na craobhan, gus an cuir sinn seula

air seirbhisich ar Dé air clàraibh an eud-
ainn[b].
4 Agus chuala mi àireamh na dream
a sheulaicheadh : ceud agus dà fhichead
agus ceithir mìle[d], a sheulaicheadh a
dh'uile threubhan chloinn Israeil.
5 De thréibh Iudah sheulaicheadh dà
mhìle dheug. De thréibh Reubein sheul-
aicheadh dà mhìle dheug. De thréibh
Ghad sheulaicheadh dà mhìle dheug.
6 De thréibh Aseir sheulaicheadh dà
mhìle dheug. De thréibh Nephtalim
sheulaicheadh dà mhìle dheug. De
thréibh Mhanaseis sheulaicheadh dà
mhìle dheug.
7 De thréibh Shimeoin sheulaicheadh
dà mhìle dheug. De thréibh Lebhi sheul-
aicheadh dà mhìle dheug. De thréibh
Isachair sheulaicheadh dà mhìle dheug.
8 De thréibh Shabuloin sheulaicheadh
dà mhìle dheug. De thréibh Ioseiph sheul-
aicheadh dà mhìle dheug. De thréibh
Bheniamin sheulaicheadh dà mhìle dheug.
9 An déigh so dh'amhairc mi, agus,
feuch, sluagh mòr[i] nach robh neach sam
bith comasach air àireamh, de na h-uile
chinnich[k], agus threubhan, agus shlòigh,
agus theangan, 'n an seasamh an làthair
na rìgh-chaithreach, agus an làthair
an Uain, air an sgeadachadh le trusgan-
aibh fada geala[m], agus pailm aca 'n an
làmhan[o];
10 Agus ghlaodh iad le guth àrd, ag
ràdh, Slàinte do ar Dia-ne[p] a tha 'n a
shuidhe air an rìgh-chaithir, agus do'n
Uan.
11 Agus sheas na h-aingil uile timchioll
na rìgh-chaithreach, agus nan seanairean,
agus nan ceithir beò-chreutairean[r], agus
thuit iad air an aghaidh an làthair na
rìgh-chaithreach, agus rinn iad aoradh do
Dhia,
12 Ag ràdh, Amen[t]: Moladh, agus glòir,
agus gliocas, agus buidheachas, agus urr-
am, agus cumhachd, agus neart *gu robh*
do ar Dia-ne gu saoghal nan saoghal.
Amen.
13 Agus fhreagair aon de na seanair-
ibh[w], ag ràdh rium, Cò iad sin a tha
air an sgeadachadh le trusganaibh fada
geala? agus cia as a thàinig iad?
14 Agus thubhairt mi ris, A Thigh-
earna, tha fhios agad-sa. Agus thubhairt
e rium, Is iad so iadsan a thàinig á
àmhghar mòr[y]; agus nigh iad an trusg-
ain, agus rinn iad geal iad ann am fuil an
Uain[z].
15 Uime sin tha iad an làthair rìgh-
chaithreach Dhé[b], agus a' deanamh aor-
aidh dha a là agus a dh'oidhche 'n a
theampull: agus gabhaidh an Ti a tha 'n
a shuidhe air an rìgh-chaithir còmhnuidh
'n am measg[c].
16 Cha bhi ocras orra tuilleadh[d], no
tart na's mò ; cha mhò a bhuaileas a'
ghrian orra, no teas air bith.
17 Oir beathaichidh an t-Uan a tha 'am
meadhon na rìgh-chaithreach iad[a], agus
treòraichidh e iad gu beò-thobraichibh
uisge : agus tiormaichidh Dia gach deur
o'n sùilibh[c].

## CAIB. VIII.

1 *'N uair a dh'fhosgladh an seachdamh seula,*
*2 chaidh seachd trompaidean a thoirt do*
*sheachd ainglibh : 3 chuir aingeal eile tùis*
*maille ri urnuighibh nan naomh air an altair*
*òir. 6 Shéid ceithir dhiubh an trompaidean,*
*agus lean plàighean mòra an lorg sin.*

AGUS an uair a dh'fhosgail e an
seachdamh seula, bha tosd air
nèamh mu thimchioll leth uaire.
2 Agus chunnaic mi na seachd aingil
a sheas 'am fianuis Dhé[e]; agus thugadh
dhoibh seachd trompaidean[f].
3 Agus thàinig aingeal eile, agus sheas
e aig an altair, agus tùisear òir aige ;
agus thugadh dha mòran tùise, chum
gu-n tugadh se *e suas* maille ri urnuighibh
nan uile naomh[g], air an altair òir[h] a *bha*'n
làthair na rìgh-chaithreach.
4 Agus chaidh deatach na tùise[j] suas
maille ri urnuighibh nan naomh, o làimh
an aingil, an làthair Dhé.
5 Agus ghlac an t-aingeal an tùiseir,
agus lìon se e le teine na h-altarach[l], agus
thilg e air an talamh e : agus bha guth-
an[n], agus tairneanaich, agus dealanaich,
agus crith-thalmhainn ann.
6 Agus dh'ulluich na seachd aingil aig
an robh na seachd trompaidean iad féin,
chum an séideadh.
7 Agus shéid an ceud aingeal, agus bha
clacha-meallain ann[q], agus teine air am
measgadh le fuil, agus thilgeadh air an
talamh iad ; agus loisgeadh an treas cuid
de na craobhan[s], agus am feur uaine
uile.
8 Agus shéid an dara aingeal, agus
thilgeadh mar gu-m bu bheinn mhòr a'
losgadh le teine anns an fhairge[u]: agus
dh'fhàs an treas cuid de'n fhairge 'n a
fuil[v]:
9 Agus fhuair an treas cuid de na
creutairibh a bha anns an fhairge, aig an
robh anam, bàs ; agus mhilleadh an treas
cuid de na longaibh.
10 Agus shéid an treas aingeal, agus
thuit reult mhòr o nèamh[x], a' dearg-lasadh
mar lòchran, agus thuit i air an treas
cuid de na h-aimhnichibh, agus air na
tobraichibh uisge ;
11 Agus is e an t-aimn a ghoirear de'n
reult Burmaid[a]: agus rinneadh an treas
cuid de na h-uisgeachaibh, 'n am burmaid ;
agus fhuair mòran dhaoine bàs leis na
h-uisgeachaibh, do bhrìgh gu-n d' rinn-
eadh searbh iad.
12 Agus shéid an ceathramh aingeal,
agus bhuaileadh an treas cuid de'n
ghréin[e], agus an treas cuid de'n gheal-
aich, agus an treas cuid de na reultaibh ;
ionnus gu-n d' rinneadh an treas cuid
diubh dorcha agus nach do dhealraich an

B.C. 96.

a Salm 23. 1, 2, 5 ; 36. 8
Isa. 40. 11
b caib. 22. 4
Ese. 9. 4-6
c Isa. 25. 8
d caib. 14. 1
e Luc. 1. 19
f 2 Each. 29. 25-28
g caib. 5. 8
h caib. 6. 9
i Salm 22. 27
Isa. 60. 3, 8
j Ecs. 30. 1
k caib. 5. 9
Ròm. 11. 25
l Ese. 10. 2
m caib. 6. 11
n caib. 11. 19
Isa. 30. 30
o Lebh. 23. 40
Eoin 12. 13
p caib. 19. 1
Isa. 43. 11
q Ese. 38. 22
r caib. 4. 6
s Isa. 2. 13
t 1 Each. 16. 36
u Ier. 51. 25
v caib. 16. 3, &c.
Ecs. 7. 19, 21
w Sech. 4. 4, 5
x caib. 9. 1
Isa. 14. 2
y caib. 6. 9
Eoin 16. 33
Gnio. 14. 22
z caib. 1. 5
1 Eoin 1. 7
a Deut. 29. 18
Am. 5. 7
b Mat. 5. 8
c caib. 21. 3, 4
d Isa. 49. 10
e Isa. 13. 10
Ier. 4. 23
Ioel 2. 10
Am. 8. 9

là ré an treas cuid dheth, no an oidhche
air a' mhodh cheudna.
13 Agus dh'amhairc mi, agus chuala
mi aingeal ag itealaich ann am meadhon
nèimh[b], ag ràdh le guth àrd, Is truagh[c],
truagh, truagh, do luchd-àiteachaidh na
talmhainn, air son guthan eile trompaid
nan tri aingeal a tha fathast gu séid-
eadh !

## CAIB. IX.

1 *Air séideadh do'n chùigeamh aingeal, thuit reult o néamh, d'am bheil iuchair sluichd an dubh-aigein air a tabhairt: dh'fhosgail e an slochd, agus thàinig locuist cosmhuil ri scorpionaibh a mach.* 12 *Tha a' cheud truaighe air dol thairis.* 13 *Chaidh an seathamh trompaid a shéideadh.*

AGUS shéid an cùigeamh aingeal a
thrompaid, agus chunnaic mi reult
a' tuiteam o nèamh chum na talmhainn[f]:
agus thugadh dha iuchair sluichd an
[2]dubh-aigein[h].
2 Agus dh'fhosgail e slochd an dubh-
aigein,[2] agus dh'éirich deatach as an
t-slochd, mar dheataich àmhuinn mhòir
*theinntich*; agus rinneadh a' ghrian
agus an t-athar dorcha le deataich an
t-sluichd[j].
3 Agus thàinig a mach as an deataich
air an talamh, locuist[k]; agus thugadh
cumhachd dhoibh, a réir mar tha cumh-
achd aig scorpionaibh na talmhainn[l].
4 Agus chaidh a ràdh riu gun iad a
dheanamh dochainn air feur na tal-
mhainn[m], no air ni sam bith uaine, no air
craoibh sam bith; ach air na daoinibh
sin a mhàin aig nach 'eil seula Dhé air
clàr an eudainn[o].
5 Agus thugadh dhoibh, cha-n e gu
marbhadh siad iad, ach gu-m bitheadh iad
air am pianadh ré chùig mìosan: agus
*bha* am pian cosmhuil ri péin scorpion,
an uair a bhuaileas e duine.
6 Agus anns na làithibh sin iarraidh
daoine am bàs[s], agus cha-n fhaigh iad e;
agus bithidh déidh aca air bàsachadh,
agus teichidh am bàs uatha.
7 Agus *bha* cruth nan locust cosmhuil
ri eachaibh[u] air an ulluchadh chum catha;
agus *bha* air an cinn mar gu-m bitheadh
crùin cosmhuil ri òr[v], agus *bha* an agh-
aidhean cosmhuil ri aghaidhibh dhaoine[w].
8 Agus bha folt orra cosmhuil ri folt
bhan, agus bha am fiacla mar *fhiaclaibh*
leòmhan[x].
9 Agus bha aca uchd-éididhean, mar
uchd-éididhean iaruinn, agus *bha* fuaim
an sgiathan mar fhuaim charbada mhòr-
an each a' ruith chum catha[y].
10 Agus bha earbuill aca cosmhuil ri
scorpionaibh; agus bha gathan 'n an earb-
uill: agus *b'e* an cumhachd daoine a
chiurradh ré chùig mìosan.
11 Agus bha rìgh aca os an ceann
*eadhon* aingeal an dubh-aigein, agus *'s e*
*a's* ainm dha 's an Eabhra, Abadon, ach
anns a' Ghréigis 's e a's ainm dha Apo-
lion[1].
12 Chaidh aon truaighe thairis[a]; feuch,
tha dà thruaighe ri teachd fathast an
déigh so.
13 Agus shéid an seathamh aingeal a
thrompaid, agus chuala mi guth o cheithir
adhaircibh na h-altair òir, a tha 'am fian-
uis Dhé,
14 Ag ràdh ris an t-seathamh aingeal
aig an robh an trompaid, Fuasgail na
ceithir aingil a tha ceangailte aig an amh-
ainn mhòir Euphrates[d].
15 Agus dh'fhuasgladh na ceithir aing-
il a bha ulluichte fa chomhair uaire,
agus là, agus mìosa, agus bliadhna, chum
gu marbhadh iad an treas cuid de
dhaoinibh[e].
16 Agus *b'e* àireamh armailtean a'
mharc-shluaigh fichead mìle de dheich
mìltibh[g]: agus chuala mi an àireamh.
17 Agus mar so chunnaic mi na h-eich
anns an taisbeanadh, agus iadsan a shuidh
orra, aig an robh uchd-éididhean de
theine, agus de hiacint, agus de phronn-
usc: agus *bha* cinn nan each mar chinn
leòmhan[i]; agus as am beoil thàinig a
mach teine, agus deatach, agus pronn-
usc.
18 Leis na tri *plàighibh* so mharbhadh
an treas cuid de dhaoinibh, leis an teine,
agus leis an deataich, agus leis a' phronn-
usc, a chaidh a mach as am beoil.
19 Oir tha an cumhachdan 'n am beul,
agus 'n an earbuill: oir *bha* an earbuill
cosmhuil ri nathraichibh[n], agus bha cinn
aca, agus leo sin ni iad dochann.
20 Agus cha do ghabh a' chuid eile
de na daoinibh, nach do mharbhadh leis
na plàighibh sin, aithreachas a dh' oib-
ribh an làmh[p], ionnus nach deanadh
iad aoradh do dheamhnaibh[q], agus do
dhealbhan òir[r], agus airgid, agus umha,
agus cloiche, agus fiodha; nach urrainn
faicinn, no cluinntinn, no imeachd:
21 Agus cha mhò a ghabh iad aith-
reachas d'am mortaibh, no d'an druidh-
eachd[t], no d'an strìopachas, no d'an
gadachd.

## CAIB. X.

1 *Chunnaic Eoin aingeal treun aig an robh leabhar fosgailte 'n a làimh:* 6 *neach a thug mionnan air-san a tha beò gu sìorruidh, nach bi aimsir na's mò ann.* 8 *Thugadh àithne do Eoin an leabhar a ghabhail agus 'itheadh.*

AGUS chunnaic mi aingeal cumhachd-
ach eile a' teachd a nuas o nèamh,
air a sgeadachadh le neul, agus bogha-
frois air a cheann[z], agus 'aghaidh mar a'
ghrian[a], agus a chosan mar phuist theine.
2 Agus bha aige 'n a làimh leabhran
fosgailte: agus chuir e a chos dheas air
an fhairge, agus *a chos* chlì air an tal-
amh,
3 Agus ghlaodh e le guth àrd, mar a
bheuchdas leòmhan; agus an uair a

B.C. 96.

[1] 's e sin, *sgrios-adair.*
[a] caib. 8. 13
[b] caib. 14. 6
[c] Ioel 2. 1; Mat. 24. 21, 22
[d] caib. 16. 12; Gen. 2. 14; Ier. 51. 63
[e] caib. 8. 7-9
[f] caib. 8. 10; Luc. 10. 18
[g] Dan. 7. 10
[2] *slochd na doimhne;* no, *slochd gun ghrunnd.*
[h] caib. 17. 8; 20. 1
[i] 1 Each. 12. 8; Isa. 5. 28, 29
[j] Ioel 2. 2
[k] Ecs. 10. 4, &c.
[l] rann 10
[m] caib. 6. 6
[n] Isa. 9. 15; Eph. 4. 14
[o] caib. 7. 3; Ecs. 12. 23; Iob 2. 6; Ese. 9. 4
[p] Ier. 5. 3; 8. 6
[q] Lebh. 17. 7; 1 Cor. 10. 20
[r] Salm 135. 15; Isa. 40. 19, 20
[s] Iob 3. 21; Ier. 8. 3
[t] caib. 22. 15
[u] Ioel 2. 4
[v] Nah. 3. 17
[w] Dan. 7. 4, 8
[x] Salm 57. 4; Ioel 1. 6
[y] Ioel 2. 5-7; Nah. 2. 4
[z] Ese. 1. 28
[a] caib. 1. 15, 16; Mat. 17. 2

ghlaodh e, labhair seachd tairneanaich an guthan féin[b].

4 Agus an uair a labhair na seachd tairneanaich an guthan féin, bha mi 'dol a sgrìobhadh: agus chuala mi guth o nèamh, ag ràdh rium, Seulaich na nithe a labhair na seachd tairneanaich[d], agus na sgrìobh iad.

5 Agus thog an t-aingeal, a chunnaic mi 'n a sheasamh air a' mhuir[g], agus air an talamh, a làmh gu nèamh,

6 Agus mhionnaich e air-san a tha beò gu saoghal nan saoghal[i], a chruthaich nèamh agus na nithe a tha ann, agus an talamh agus na nithe a tha ann, agus an fhairge agus na nithe a tha innte, nach bi aimsir [1]ann na's mò[j]:

7 Ach ann an làithibh gutha an t-seachdamh aingil[m], an uair a thòisicheas e air séideadh, an sin gu-m bitheadh rùndìomhair Dhé air a chrìochnachadh[n], mar a dh'inn is e d'a sheirbhisich na fàidhean.

8 Agus labhair an guth, a chuala mi o nèamh[r], rium a rìs, agus thubhairt e, Imich, glac an leabhran a tha fosgailte ann an làimh an aingil a tha 'n a sheasamh air an fhairge, agus air an talamh.

9 Agus chaidh mi dh'ionnsuidh an aingil, agus thubhairt mi ris, Thoir dhomh-sa an leabhran: agus thubhairt esan rium, Glac, agus ith suas e[t]; agus ni e do bhroinn searbh, ach bithidh e ann do bheul milis mar mhil.

10 Agus ghlac mi an leabhran á làimh an aingil, agus dh'ith mi suas e; agus bha e ann mo bheul milis mar mhil; agus an uair a dh'ith mi e, rinneadh mo bhrù searbh.

11 Agus thubhairt e rium, Is éigin duit a rìs fàidheadaireachd a dheanamh 'am fianuis shlògh, agus chinneach, agus theangan, agus rìghre lìonmhor.

## CAIB. XI.

*1 Rinn an dà fhianuis fàidheadaireachd: 6 thugadh cumhachd dhoibh nèamh a dhruideadh, ionnus nach bi uisge ann: 7 ni am beathach cogadh 'n an aghaidh, agus marbhaidh e iad: 8 luidhidh iad gun an adhlac, 11 agus an déigh thri làithean agus leth là éiridh iad a rìs.*

AGUS thugadh dhomh cuilc[z] cosmhuil ri slait: agus sheas an t-aingeal, ag ràdh, Eirich, agus tomhais teampull Dhé[b], agus an altair, agus iadsan a tha 'deanamh aoraidh ann.

2 Ach fàg a mach a' chùirt[d] a tha'n taobh a muigh de'n teampull, agus na tomhais i, oir thugadh i do na Cinnich[e]: agus saltraidh iad fo 'n cosaibh am baile naomh ré dhà mhìos agus dhà fhichead[h].

3 Agus bheir mise *cumhachd* do m' dhithis fhianuisean[j], agus ni iad fàidheadaireachd ré mìle agus dà cheud agus tri fichead là[k], éidichte ann an sac-eudach.

4 Is iad so an dà chrann-olaidh[l], agus an dà choinnleir[a] a tha 'n an seasamh an làthair Dhé na talmhainn.

5 Agus ma chiurras neach air bith iad[c], théid teine a mach as am beul, agus claoidhidh e an naimhdean: agus ma chiurras neach air bith iad, is éigin da 'bhi air a mharbhadh mar so[e].

6 Tha cumhachd aca so nèamh a dhùnadh[f], ionnus nach bi uisge ann, ann an làithibh am fàidheadaireachd: agus tha cumhachd aca air uisgeachaibh chum an tionndadh gu fuil[h], agus an talamh a bhualadh leis an uile phlàigh, co minic 's is toil leo.

7 Agus an uair a chrìochnaicheas iad am fianuis, ni am fiadh-bheathach a dh'éireas as an t-slochd gun ìochdar[k] cogadh 'n an aghaidh[l], agus bheir e buaidh orra, agus marbhaidh e iad.

8 Agus *bithidh* an cuirp mharbha *'n an luidhe* ann an sràid[o] a' bhaile mhòir, ris an abrar gu spioradail Sodom[p] agus an Eiphit[q], far mar an ceudna an do cheusadh ar Tighearn'.

9 Agus chi *cuid* de na slòigh, agus de threubhan, agus de theangan, agus de chinnich, an cuirp mharbha ré thri làithean gu leth, agus cha leig iad an cuirp mharbha a bhi air an cur ann an uaighibh[s].

10 Agus ni luchd-àiteachaidh na talmhainn gairdeachas os an ceann, agus bithidh iad subhach, agus cuiridh iad tiodhlacan dh'ionnsuidh a chéile; do bhrìgh gu-n do phian an dà fhàidh so iadsan a bha 'chòmhnuidh air an talamh.

11 Agus an déigh thri làithean gu leth, chaidh Spiorad na beatha o Dhia a steach annta[u], agus sheas iad air an cosaibh; agus thuit eagal mòr orra-san a chunnaic iad.

12 Agus chual' iad guth mòr o nèamh, ag ràdh riu, Thigibh a nìos an so. Agus chaidh iad suas do nèamh air neul[v]; agus chunnaic an naimhdean iad[w].

13 Agus anns an uair sin féin bha crith-thalmhainn mhòr ann, agus thuit an deicheamh cuid de'n bhaile[x], agus mharbhadh seachd mìle pearsa 's a' chrith-thalmhainn: agus ghabh a' chuid eile eagal, agus thug iad glòir do Dhia nèimh[y].

14 Chaidh an dara truaighe thairis[a]: feuch, thig an treas truaighe gu h-aithghearr.

15 Agus shéid an seachdamh aingeal a thrompaid[c]; agus bha guthan mòra air nèamh, ag ràdh, Rinneadh rìoghachdan an t-saoghail *'n an rìoghachdaibh* do ar Tighearn'[f], agus d'a Chriosd-san; agus rìoghaichidh e gu saoghal nan saoghal[g].

16 Agus thuit na ceithir seanaire fichead[i], a bha 'n an suidhe air an caithrichibh 'am fianuis Dhé, sìos air an aghaidh, agus rinn iad aoradh do Dhia,

17 Ag ràdh, Bheireamaid buidheachas duit-sa, O Thighearna Dhé uile-chumhachdaich, a tha[m], agus a bha, agus a

B.C. 96.

a caib. 1. 20
b caib. 8. 5; 14. 2
c Salm 18. 8
d Dan. 8. 26; 12. 4, 9
e Air. 16. 35; Hos. 6. 5
f 1 Ri. 17. 1
g Ecs. 6. 8; Deut. 32. 40
h Ecs. 7. 19
i caib. 14. 7; Neh. 9. 6
1 no, *dàil na's faide.*
j caib. 16. 17; Hab. 2. 3
k caib. 17. 8
l Dan. 7. 21; Sech. 14. 2, &c.
m caib. 11. 15
n Ròm. 11. 25; Eph. 3. 5-9
o Eabh. 13. 12
p Isa. 1. 10
q Ecs. 20. 2
r rann 4
s Salm 79. 3
t Ese. 3. 1-3, 14
u Ecs. 37. 5-14
v 1 Tes. 4. 17
w Mal. 3. 18
x caib. 16. 19
y caib. 14. 7; Isa. 26. 15, 16
z caib. 21. 15; Sech. 2. 1
a caib. 8. 13
b Ese. xl.-xlviii.
c caib. 10. 7
d Ese. 40. 17-20
e Luc. 21. 24
f caib. 12. 10
g Dan. 2. 44; 7. 14, 18, 27
h Dan. 7. 25
i caib. 4. 4
j Mat. 18. 16
k caib. 12. 6; 19. 10
l Ier. 11. 16; Sech. 4. 3, 11, 14
m caib. 16. 5

bhitheas ; air son gu-n do ghabh thu do
chumhachd mòr a d'ionnsuidh, agus gu-n
do rìoghaich thu[b].
18 Agus bha fearg air na cinnich[c], agus
thàinig d'fhearg-sa, agus àm nam marbh
gu-n tugtadh breth orra[e], agus gu-n
tugadh tusa duais do d' sheirbhisich
na fàidhean[g], agus do na naoimh, agus
dhoibh-san air am bheil eagal d'ainme,
do na big agus do na mòir[i], agus gu-n
sgriosadh tu iadsan a sgriosas[2] an talamh.
19 Agus dh'fhosgladh teampull Dhé air
nèamh[k], agus chunnacas ann a theampull
àirc a' choimhcheangail[l]: agus bha deal-
anaich, agus guthan[m], agus tairneanaich,
agus crith-thalmhainn, agus clacha-meall-
ain mòra ann.

## CAIB. XII.

1 *Tha bean a bha sgeadaichte leis a' ghrèin ri saothair-chloinne: 4 tha 'n dragon mòr dearg 'n a sheasamh fa comhair, ullamh gus a leanabh a shlugadh suas. 6 'N uair a dh'aiseadadh i, theich i do'n fhàsach. 7 Chog Michael agus 'aingil an aghaidh an dragoin.*

AGUS chunnacas iongantas mòr air
nèamh, bean air a sgeadachadh leis
a' ghréin, agus a' ghealach fo a cosaibh,
agus air a ceann crùn de dhà reult dheug.
2 Agus air dhi 'bhi torrach, ghlaodh i
ri saothair-chloinne[r], agus bha i air a pian-
adh chum a h-aisead.
3 Agus chunnacas iongantas eile air
nèamh, agus, feuch, dragon mòr dearg[s],
aig an robh seachd cinn[t], agus deich adh-
aircean, agus air a chinn seachd crùin[v].
4 Agus tharruing 'earball an treas cuid
de reultaibh nèimh, agus thilg e iad chum
na talmhainn : agus sheas an dragon fa
chomhair na mnatha, a bha ullamh gu
bhi air a h-aisead, chum a leanabh a
shlugadh suas an uair a bheireadh i e[w].
5 Agus rug i leanabh mic[x], a bha gus
na cinnich uile a riaghladh le slait iar-
uinn[y]: agus thogadh a leanabh suas chum
Dhé, agus *chum* a rìgh-chaithreach-san.
6 Agus theich a' bhean do'n fhàsach,
far am bheil aice ionad air ulluchadh le
Dia, chum gu-m bitheadh i air a beath-
achadh an sin ré mìle, *agus* dà cheud
*agus* tri fichead là[a].
7 Agus bha cogadh air nèamh ; rinn
Michael agus 'aingil cogadh an aghaidh
an dragoin ; agus chog an dragon agus
'aingil féin ;
8 Agus cha d'thug iad buaidh, cha mhò
a fhuaradh an àite na's mò air nèamh.
9 Agus thilgeadh a mach an dragon
mòr, an t-seann nathair sin[e], ris an abrar
an diabhul[h], agus Sàtan[i], a tha 'mealladh
an t-saoghail uile : thilgeadh a mach e
chum na talmhainn, agus thilgeadh a
mach 'aingil maille ris.
10 Agus chuala mi guth mòr ag ràdh
air nèamh, A nis tha slàinte[j] agus neart,
agus rìoghachd ar Dé, agus cumhachd a
Chriosd air teachd ; oir thilgeadh sìos

B.C. 96.

[a] Iob 1. 9; 2. 5; Sech. 3. 1
[b] caib. 19. 6
[c] rann 9
[d] Ròm. 8. 33, 37
[e] Eabh. 9. 27
[1] *am beatha.*
[f] Luc. 14. 26
[g] caib. 22. 12
[h] Salm 96. 11; Isa. 49. 13
[i] caib. 19. 5
[2] *thruailleas.*
[j] caib. 8. 13
[k] caib. 15. 5, 8
[l] Ecs. 25. 21, 22
[m] caib. 8. 5
[n] caib. 10. 6
[o] Ecs. 19. 4
[p] caib. 17. 3
[q] Isa. 59. 19
[r] Isa. 66. 6-8
[s] rann 9; caib. 17. 3
[t] caib. 17. 9; Dan. 7. 7
[u] Gen. 3. 15
[v] caib. 13. 1
[w] Mat. 2. 13-16
[x] Isa. 7. 14; Gal. 4. 4
[y] Salm 2. 9
[z] Dan. 7. 2, &c.
[a] caib. 11. 3
[b] caib. 12. 3; 17. 3, 9, 12
[c] 2 Tes. 2. 3, 4
[d] Dan. 7. 4-7
[e] Gen. 3. 1, 4
[f] caib. 12. 9
[g] caib. 16. 10
[h] Eoin 8. 44
[i] Sech. 3. 1
[j] caib. 11. 15

fear-casaid ar bràithrean, a bha 'g an
casaid an làthair ar Dé[a] a là agus a
dh'oidhche.
11 Agus thug iad buaidh air tre fhuil
an Uain[d], agus tre fhocal am fianuis-san ;
agus cha do ghràdhaich iad an anama[1]
féin gu bàs[f].
12 Uime sin bitheadh gairdeachas
oirbh[h], O nèamhan, agus oirbhse a tha
'n 'ur còmhnuidh annta. An-aoibhinn do
luchd-àiteachaidh na talmhainn[j], agus
na fairge ! oir thàinig an diabhul a nuas do
'ur n-ionnsuidh, agus fearg ro mhòr air,
do bhrìgh gur fiosrach e nach 'eil aige ach
ùine ghearr[n].
13 Agus an uair a chunnaic an dragon
gu-n do thilgeadh e chum na talmhainn,
rinn e geur-leanmhuinn air a' mhnaoi a
rug an *leanabh* mic.
14 Agus do'n mhnaoi thugadh dà sgéith
iolaire mòire[o], chum gu-n rachadh i air
itealaich leo do'n fhàsach[p], chum a h-ion-
aid féin ; far am bheil i air a h-altrum ré
aimsir, agus aimsirean, agus leth-aimsir,
o aghaidh na nathrach.
15 Agus thilg an nathair as a beul uisge
mar thuil[q], an déigh na mnatha, chum
gu-n tugadh i oirre 'bhi air a giùlan air
falbh leis an t-sruth.
16 Agus rinn an talamh còmhnadh ris
a' mhnaoi ; agus dh'fhosgail an talamh a
bheul, agus shluig e suas an tuil, a thilg
an dragon as a bheul.
17 Agus bha fearg air an dragon ris a'
mhnaoi[u], agus chaidh e 'dheanamh cog-
aidh ris a' chuid eile d'a sliochd, a tha
'coimhead àitheanta Dhé, agus aig am
bheil fianuis Iosa Criosd.

## CAIB. XIII.

1 *Dh'éirich fiadh-bheathach as an fhairge le seachd cinn agus deich adhaircean: dha-san thug an dragon a chumhachd. 11 Thàinig fiadh-bheathach eile a nìos as an talamh, 14 agus thug e fainear dealbh a bhi air a dheanamh de'n cheud fhiadh-bheathach, 15 agus gu-n deanadh daoine aoradh dha, 16 agus gu-n gabhadh iad a chomharadh.*

AGUS sheas mi air gaineimh na fairge,
agus chunnaic mi fiadh-bheathach[z]
ag éirigh suas as an fhairge, aig an robh
seachd cinn[b], agus deich adhaircean, agus
air 'adhaircibh deich crùin, agus air a
chinn ainm toibheim[c].
2 Agus bu chosmhuil am fiadh-bheath-
ach a chunnaic mi ri liopard[d], agus bha a
chosan mar *chosaibh* math-ghamhna, agus
a bheul mar bheul leòmhain : agus thug
an dragon a neart[f], agus a chaithir[g], agus
cumhachd mòr dha.
3 Agus chunnaic mi aon d'a chinn mar
gu-m bitheadh e air a lotadh gu bàs ; agus
leighiseadh a lot bàsmhor : agus ghabh
an talamh uile iongantas an déigh an
fhiadh-bheathaich.
4 Agus rinn iad aoradh do'n dragon, a
thug a chumhachd do'n fhiadh-bheath-

ach: agus rinn iad aoradh do'n fhiadh-bheathach, ag ràdh, Cò tha cosmhuil ris an fhiadh-bheathach? Cò tha comasach air cogadh a dheanamh 'n a aghaidh[b]?

5 Agus thugadh dha beul a' labhairt nithe mòra[c], agus thoibheum; agus thugadh cumhachd dha cogadh a dheanamh ré dhà mhìos agus dà fhichead[d].

6 Agus dh'fhosgail e 'bheul ann an toibheum an aghaidh Dhé, chum toibheum a thoirt d'a ainm, agus d'a phàilliun[e], agus do'n dream a tha 'n an còmhnuidh air nèamh[f].

7 Agus thugadh dha cogadh a dheanamh an aghaidh nan naomh[g], agus buaidh a thoirt orra: agus thugadh dha cumhachd os ceann gach uile thréibh[h], agus theangaidh, agus chinnich.

8 Agus ni iadsan uile, a tha 'n an còmhnuidh air an talamh, aoradh dha, aig nach 'eil an ainmean sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain[l], a mharbhadh o thoiseach an t-saoghail[m].

9 Ma tha cluas aig neach air bith, éisdeadh e.

10 Ma bheir neach air bith ann am braighdeanas, théid e féin ann am braighdeanas[p]: ma mharbhas neach air bith leis a' chlaidheamh, is éigin e féin a bhi air a mharbhadh leis a' chlaidheamh[r]. Is ann an so tha foighidinn agus creidimh nan naomh[s].

11 Agus chunnaic mi fiadh-bheathach eile[u] ag éirigh as an talamh; agus bha aige dà adhairc cosmhuil ri uan[v], agus labhair e mar dhragon[x].

12 Agus tha e a' cur 'an gniomh cumhachd a' cheud fhiadh-bheathaich uile 'n a fhianuis, agus tha e 'toirt air an talamh, agus orra-san a tha 'n an còmhnuidh ann, aoradh a dheanamh do'n cheud fhiadh-bheathach, aig an robh a lot bàsmhor air a leigheas.

13 Agus tha e a' deanamh chomharaidhean mòra[c], ionnus gu bheil e 'toirt air teine teachd a nuas o nèamh air an talamh, ann am fianuis dhaoine;

14 Agus tha e 'a mealladh na dream a tha 'n an còmhnuidh air an talamh, leis na comharaidhean sin a thugadh dha a dheanamh an làthair an fhiadh-bheathaich, ag ràdh ri luchd-àiteachaidh na talmhainn, ìomhaigh a dheanamh do'n bheathach aig an robh an lot-claidheimh, agus a bha beò.

15 Agus thugadh cumhachd dha beatha a thoirt do ìomhaigh an fhiadh-bheathaich, ionnus gu-n labhradh ìomhaigh an fhiadh-bheathaich, agus gu-n tugadh e fainear gu-m bitheadh a' mheud as nach deanadh aoradh do ìomhaigh an fhiadh-bheathaich, air am marbhadh[h].

16 Agus tha e 'toirt air na h-uile *dhaoine*, araon beag agus mòr, saoibhir agus bochd, saor agus daor, comharadh a ghabhail air an làimh dheis, no air clàr an eudainn;

17 Agus nach feudadh neach sam bith ceannach no reic, ach esan aig am bitheadh an comharadh, no ainm an fhiadh-bheathaich, no àireamh 'ainme[a].

18 An so tha gliocas. An ti aig am bheil tuigse, àirmheadh e àireamh an fhiadh-bheathaich: oir is àireamh duine e; agus is e 'àireamh sè ceud agus tri fichead agus sè.

## CAIB. XIV.

1 *An t-Uan 'n a sheasamh air sliabh Shioin maille r'a chuideachd.* 6 *Tha aingeal a' searmonachadh an t-soisgeil.* 8 *Tuiteam Bhabiloin.* 15 *Fogharadh an t-saoghail agus cur a' chorrain ann.* 20 *Fogharadh agus preasfìona feirge Dhé.*

AGUS dh'amhairc mi, agus, feuch, Uan 'n a sheasamh air sliabh Shioin[i], agus maille ris ceud agus dà fhichead agus ceithir mìle[j], aig an robh ainm 'Athar-san sgrìobhta air clàr an eudainn[k].

2 Agus chuala mi guth o nèamh, mar fhuaim mhòran uisgeachan[n], agus mar fhuaim tairneanaich mhòir; agus chuala mi fuaim chlàrsairean[o], a' deanamh ciùil le'n clàrsaichibh:

3 Agus sheinn iad mar gu-m b' òran nuadh[q] e an làthair na rìgh-chaithreach, agus an làthair nan ceithir bheathaichean, agus nan seanairean: agus cha b'urrainn neach sam bith an t-òran sin fhòghlum, ach an ceud agus an dà fhichead agus na ceithir mìle[t], a shaoradh o'n talamh.

4 Is iad so an dream nach do shalaichheadh le mnathan; oir is òighean iad[w]: is iad so an dream a tha 'leantuinn an Uain[y] ge b'e àit an téid e: shaoradh iad so o mheasg dhaoine, 'n an ceud thoradh[z] do Dhia, agus do'n Uan.

5 Agus 'n am beul cha d' fhuaradh cealg[a]; oir tha iad gun lochd[b] an làthair rìgh-chaithreach Dhé.

6 Agus chunnaic mi aingeal eile ag itealaich ann am meadhon nèimh, aig an robh an soisgeul sìorruidh[d] r'a shearmonachadh dhoibh-san a tha 'n an còmhnuidh air an talamh, agus do gach uile chinneach[e], agus thréibh, agus theangaidh, agus shluagh,

7 Ag ràdh le guth àrd, Bitheadh eagal Dhé oirbh, agus thugaibh glòir dha; oir thàinig uair a bhreitheanais[f]: agus deanaibh aoradh dhà-san a rinn nèamh, agus talamh, agus an fhairge, agus na tobair uisge.

8 Agus lean aingeal eile, ag ràdh, Thuit, thuit Babilon[g], am baile mòr sin, do bhrìgh gu-n d' thug i air gach uile chinneach òl a dh'fhìon feirge a strìopachais.

9 Agus lean an treas aingeal iad, ag ràdh le guth àrd, Ma ni neach air bith aoradh do'n fhiadh-bheathach[i], agus d'a ìomhaigh, agus ma ghabhas e a chomharadh air clàr 'eudainn, no air a làimh,

10 Olaidh esan a dh'fhìon feirge Dhé[j], a tha air a dhòrtadh gun mheasgadh, ann

B.C. 96.

[a] caib. 15. 2
[b] caib. 17. 14
[c] Dan. 7. 8, 11, 25; 11. 36
[d] caib. 11. 2, 3; 12. 6
[e] Col. 2. 9; Eabh. 9. 11, 24
[f] Eabh. 12. 22, 23
[g] caib. 11. 7; 12. 17; Dan. 7. 21
[h] Luc. 4. 6; 1 Eoin 5. 19
[i] caib. 5. 12
[j] caib. 7. 4
[k] caib. 3. 12
[l] caib. 21. 27; Dan. 12. 1
[m] caib. 17. 8; 1 Pead. 1. 19, 20
[n] caib. 19. 6
[o] caib. 5. 8, 9
[p] Isa. 33. 1
[q] caib. 15. 3
[r] Gen. 9. 6; Mat. 26. 52
[s] Eabh. 6. 12
[t] caib. 2. 17
[u] caib. 11. 7
[v] Mat. 7. 15
[w] Dan. 1. 3; 6. 8; 2 Cor. 11. 2
[x] Dan. 11. 21, 24
[y] Eoin 10. 27
[z] Seum. 1. 18
[a] Salm 32. 2
[b] Eph. 5. 27; Iud. 24
[c] Mat. 24. 24; 2 Tes. 2. 9, 10
[d] 2 Sam. 23. 5; Isa. 40. 8
[e] Eph. 3. 9
[f] caib. 15. 4
[g] caib. 18. 2, 3; Isa. 21. 9; Ier. 51. 7, 8
[h] caib. 20. 4; Dan. 3. 6, 7
[i] caib. 13. 14-16
[j] Salm 75. 8

an cupan 'fheirge-san ; agus bithidh e air
a phianadh le teine agus pronnusc[b], 'am
fianuis nan aingeal naomh', agus 'am
fianuis an Uain.
11 Agus bithidh deatach am péine ag
éirigh suas gu saoghal nan saoghal[e]:
agus cha-n 'eil fois sam bith a là no
dh'oidhche aca-san a ni aoradh do'n
fhiadh-bheathach agus d'a ìomhaigh[g], no
aig neach air bith a ghabhas comharadh
'ainme-san.
12 An so tha foighidinn nan naomh[j]:
an so *tha*'n dream a choimheadas àitheanta
Dhé, agus creidimh Iosa.
13 Agus chuala mi guth o nèamh, ag
ràdh rium, Sgrìobh, *Is* beannaichte na
mairbh a gheibh bàs anns an Tighearn'[m],
á so a mach: Seadh, tha an Spiorad ag
ràdh, chum gu faigh iad fois o'n saothair[n];
agus leanaidh an oibre iad[o].
14 Agus dh'amhairc mi, agus, feuch,
neul geal, agus air an neul *neach* 'n a
shuidhe cosmhuil ri Mac an duine[q], aig an
robh crùn òir air a cheann, agus corran
geur 'n a làimh.
15 Agus thàinig aingeal eile mach as
an teampull, a' glaodhaich le guth àrd ris
an Ti a bha 'n a shuidhe air an neul, Sàth
a steach do chorran[s], agus buain: oir
thàinig àm dhuit buain: oir tha foghar-
adh na talmhainn abuich[t].
16 Agus shàth an Ti a bha 'n a shuidhe
air an neul, a chorran 's an talamh; agus
bhuaineadh an talamh.
17 Agus thàinig aingeal eile mach as
an teampull a tha air nèamh, agus corran
geur aige-san mar an ceudna.
18 Agus thàinig aingeal eile mach o'n
altair, aig an robh cumhachd os ceann
teine, agus ghlaodh e le glaodh àrd ris an
Ti aig an robh an corran geur, ag ràdh,
Sàth a steach do chorran geur[v], agus
cnuasaich bagaidean fìonain na tal-
mhainn: oir tha a fìon-dhearcan làn-
abuich.
19 Agus shàth an t-aingeal a chorran
's an talamh, agus chnuasaich e fìonain
na talmhainn, agus thilg e i ann am fìon-
amar mòr feirge Dhé[y].
20 Agus shaltradh am fìon-amar[z] an
taobh a muigh de'n bhaile[b], agus thàinig
fuil a mach as an fhìon-amar[c], gu sréin
nan each, fad mìle agus sè ceud stàid.

## CAIB. XV.

1 *Na seachd aingil leis na seachd plàighibh deireannach.* 3 *Oran na muinntir a bhuadhaicheas air an fhiadh-bheathach.* 7 *Na seachd soithichean làn a dh'fheirg Dhé.*

AGUS chunnaic mi comharadh eile air
nèamh, mòr agus iongantach, seachd
aingil aig an robh na seachd plàighean
deireannach; oir annta so tha fearg Dhé
air a coimhlionadh[g].
2 Agus chunnaic mi mar gu-m b'fhairge
ghloine[h], air a measgadh le teine[i]; agus
iadsan a thug buaidh air an fhiadh-
bheathach[a], agus air 'ìomhaigh, agus air
a chomharadh, *agus* air àireamh 'ainme,
'n an seasamh air an fhairge ghloine,
agus clàrsaichean Dhé aca[c].
3 Agus tha iad a' seinn òrain Mhaois[d]
òglaich Dhé, agus òrain an Uain[f], ag
ràdh, *Is* mòr, agus *is* iongantach d'oibre,
a Thighearna Dhé uile-chumhachdaich;
*is* ceart agus *is* fìor do shlighean-sa[h], a
Rìgh nan naomh.
4 Cò air nach bitheadh eagal romhad[i],
O Thighearn', agus nach tugadh glòir do
d'ainm? oir *tha thusa* a mhàin naomh[k]:
oir thig na h-uile chinnich, agus ni iad
aoradh ann do làthair[l]; do bhrìgh gu
bheil do bhreitheanais air an deanamh
follaiseach.
5 Agus an déigh so dh'amhairc mi, agus,
feuch, dh'fhosgladh teampull pàilliuin na
fianuis air nèamh[p].
6 Agus thàinig a mach as an teampull
na seachd aingil, aig an robh na seachd
plàighean air an sgeadachadh le lìon-
eudach glan agus dealrach, agus air an
crioslachadh mu'n uchd le criosaibh òir.
7 Agus thug aon de na ceithir beò-
chreutairean do na seachd aingil seachd
soithichean òir[r], làn a dh'fheirg an Dé a
tha beò gu saoghal nan saoghal.
8 Agus lìonadh an teampull le deataich
o ghlòir Dhé[u], agus o 'chumhachd-san;
agus cha b'urrainn neach sam bith dol
a stigh do'n teampull, gus am bitheadh
seachd plàighean nan seachd aingeal air
an coimhlionadh.

## CAIB. XVI.

1 *Dhòirt na h-aingil a mach an soithichean làn a dh'fheirg: na plàighean a tha 'leantuinn air sin.* 15 *Thig Criosd mar ghaduiche: is beannaichte iadsan a ni faire.*

AGUS chuala mi guth mòr as an team-
pull, ag ràdh ris na seachd aingil,
Imichibh, agus taomaibh soithichean
feirge Dhé air an talamh[w].
2 Agus dh'imich an ceud *aingeal*, agus
thaom e a shoitheach air an talamh; agus
dh'éirich droch neasgaid nimhneach[x] air
na daoinibh sin aig an robh comharadh
an fhiadh-bheathaich[a], agus *orra-san* a
rinn aoradh d'a ìomhaigh.
3 Agus thaom an dara aingeal a shoith-
each 's an fhairge[d]; agus rinneadh i mar
fhuil *duine* mhairbh[e]: agus fhuair gach
anam beò bàs anns an fhairge.
4 Agus thaom an treas aingeal a shoith-
each anns na h-aimhnichibh agus anns
na tobraichibh uisge; agus rinneadh iad
'n am fuil.
5 Agus chuala mi aingeal nan uisg-
eachan ag ràdh, Is cothromach thusa, O
Thighearn'[f], a tha, agus a bha, agus a
bhitheas, do bhrìgh gu-n d' thug thu
breth air an dòigh so:
6 Oir dhòirt iadsan fuil naomh agus
fhàidhean, agus thug thusa dhoibh fuil
r'a h-òl[j]; oir is toillteanach iad.

B.C. 96.

[a] caib. 13. 15-17
[b] caib. 19. 20
[c] caib. 14. 2
[d] Ecs. 15. 1-19
Deut. 32. 1-43
[e] Isa. 34. 10
[f] caib. 14. 3
[g] Isa. 57. 20, 21
Marc. 9. 43-48
[h] Hos. 14. 9
[i] Ier. 10. 7
[j] caib. 13. 10
[k] 1 Sam. 2. 2
[l] Isa. 45. 23
[m] 1 Tes. 4. 14, 16
[n] caib. 7. 14-17
2 Tes. 1. 6, 7
[o] Mat. 25. 35-40
1 Cor. 15. 58
[p] caib. 11. 19
Air. 1. 50
[q] Ese. 1. 26
Dan. 7. 13
[r] Salm 75. 8
[s] Ioel 3. 13
[t] Ier. 51. 33
Mat. 13. 39
[u] Isa. 6. 4
[v] rann 15
[w] caib. 15. 7
[x] Ecs. 9. 8-11
[y] caib. 19. 15
[z] Isa. 63. 3
[a] caib. 13. 15-17
[b] Eabh. 13. 11, 12
[c] Isa. 34. 7
[d] caib. 8. 8
[e] Ecs. 7. 17-20
[f] rann 7
[g] caib. 14. 10
[h] caib. 4. 6
[i] Isa. 4. 4, 5
[j] Deut. 32. 42, 43
Isa. 49. 46

7 Agus chuala mi neach eile o'n altair
ag ràdh, Seadh, a Thighearna Dhé uile-
chumhachdaich[a], *is* fìor agus cothromach
do bhreitheanais.
8 Agus thaom an ceathramh aingeal a
shoitheach air a' ghréin[b]; agus thugadh
*cumhachd* dha daoine a phianadh le ain-
teas teine[c].
9 Agus bha daoine air an losgadh le teas
mòr, agus thug iad toibheum do ainm
Dhé[d], aig am bheil cumhachd air na
plàighibh sin: agus cha d' rinn iad aith-
reachas[e], chum glòir a thoirt dhà-san.
10 Agus thaom an cùigeamh aingeal a
shoitheach air rìgh-chaithir an fhiadh-
bheathaich[g]; agus rinneadh a rìoghachd
dorcha[i]; agus chagainn *daoine* an teang-
an tre phéin,
11 Agus thug iad toibheum do Dhia
nèimh air son am piantan agus an
creuchdan, agus cha do ghabh iad aith-
reachas d'an gnìomharaibh.
12 Agus thaom an seathamh aingeal a
shoitheach air an amhainn mhòir Euphra-
tes[m]; agus thiormaicheadh a h-uisge[n],
chum gu-n ulluichteadh slighe rìghrean
na h-àirde 'n ear.
13 Agus chunnaic mi *'teachd* a mach á
beul an dragoin[p], agus á beul an fhiadh-
bheathaich[q], agus á beul an fhàidh-
bhréige[s], tri spiorada neòghlan, cosmhuil
ri losguinn.
14 Oir is iad *sin* spiorada dheamhan[t],
a' deanamh chomharaidhean[u], a tha 'dol
a mach chum rìghre na talmhainn, agus
an domhain uile, gu'n cruinneachadh
chum catha là mhòir sin an Dé uile-
chumhachdaich[y].
15 Feuch, tha mi a' teachd mar ghad-
uiche[a]. *Is* beannaichte esan a ni faire,
agus a ghleidheas 'éideadh, chum nach
imich e lomnochd[b], agus nach faic *daoine*
a nàire.
16 Agus chruinnich siad iad r'a chéile
chum ionaid ris an abrar 's an Eabhra,
Armagedon.
17 Agus thaom an seachdamh aingeal a
shoitheach 's an athar; agus thàinig guth
mòr a mach á teampull nèimh, o'n rìgh-
chaithir, ag ràdh, Tha e deanta[e].
18 Agus bha guthan, agus tairneanaich,
agus dealanaich ann; agus bha crith-
thalmhainn mhòr ann, nach robh a'
leithid ann o bha daoine air an talamh[h],
a samhuil de chrith-thalmhainn cho
mòr.
19 Agus bha am baile mòr air a roinn
'n a thri earrannaibh[j], agus thuit bailtean
nan cinneach: agus thàinig Babilon mhòr
'an cuimhne an làthair Dhé[k], a thoirt di
copan fìona fraoich 'fheirge[m].
20 Agus theich gach uile eilean as[n],
agus cha d'fhuaradh na beanntan.
21 Agus thàinig clacha-meallain mòra[o]
a nuas o nèamh air daoinibh, *gach clach*
cho trom ri tàlann: agus thug daoine
toibheum do Dhia, air son plàigh nan

B.C. 96.

[a] caib. 15. 3; 19. 2
[b] caib. 8. 12
[c] caib. 9. 17
[d] rann. 11, 21
[e] caib. 9. 20; Dan. 5. 22, 23
[f] caib. 19. 2; Nah. 3. 4
[g] caib. 13. 2-4
[h] Ier. 51. 13
[i] caib. 9. 2
[j] caib. 18. 3
[k] Ier. 51. 7
[l] caib. 12. 3
[m] caib. 9. 14
[n] Isa. 42. 15; Ier. 50. 38; 51. 36
[o] caib. 13. 1
[p] caib. 12. 3, 9
[q] caib. 13. 2
[r] caib. 18. 6
[s] caib. 19. 20
[t] 1 Tim. 4. 1
[u] 2 Tes. 2. 9
1 *Diomhair-eachd.*
[v] 2 Tes. 2. 7
[w] caib. 14. 8
[x] caib. 18. 9
[y] caib. 19. 19
[z] caib. 18. 24
[a] 2 Pead. 3. 10
[b] caib. 3. 4, 18
[c] rann 1
[d] rann 3
[e] caib. 21. 6
2 *gun ghrunna.*
[f] caib. 11. 7
3 *sgriosar e.*
[g] rann 11
[h] Dan. 12. 1
[i] caib. 13. 3, 8
[j] caib. 14. 8
[k] caib. 18. 5
[l] caib. 13. 1
[m] Isa. 51. 17, 23; Ier. 25. 15, 16
[n] caib. 6. 14
[o] caib. 11. 19

clacha-meallain; oir bha am plàigh ro
mhòr.

## CAIB. XVII.

1 *Tha bean air a sgeadachadh le purpur agus scàrlaid, agus copan òir 'n a làimh, 'n a suidhe air an fhiadh-bheathach,* 5 *neach a's i Babilon mhòr, màthair nan gràineileachd.* 9 *Eadar-mhìneachadh nan seachd ceann,* 12 *agus nan deich adhaircean.*

AGUS thàinig aon de na seachd aingil
aig an robh na seachd soithichean,
agus labhair e rium, ag ràdh rium, Thig
an so; nochdaidh mi dhuit breitheanas
na strìopaiche mòire[f], a tha 'n a suidhe
air mòran uisgeachan[h]:
2 Ris an d' rinn rìghre na talmhainn
strìopachas[j], agus aig an do chuireadh
luchd-àiteachaidh na talmhainn air mhisg
le fìon a strìopachais[k].
3 Agus thug e leis mi anns an spiorad
do'n fhàsach: agus chunnaic mi bean 'n a
suidhe air fiadh-bheathach air dhath scàr-
laid[l], làn a dh'ainmibh toibheim, air an
robh seachd cinn agus deich adhaircean[o].
4 Agus bha a' bhean air a sgeadachadh
ann am purpur, agus ann an scàrlaid,
agus air a deanamh breagha le òr, agus
clachaibh luachmhor, agus neamhnuid-
ibh, agus copan òir aice 'n a làimh[r], làn
de ghràineileachd agus de neòghloine a
strìopachais.
5 Agus air clàr a h-eudainn *bha* ainm
sgrìobhta, 1RUN-DIOMHAIR[v], BABI-
LON MHOR[w], MATHAIR NAN
STRIOPACH AGUS GHRAINEIL-
EACHDA NA TALMHAINN.[x]
6 Agus chunnaic mi a' bhean air mhisg
le fuil nan naomh[z], agus le fuil fhianuis-
ean Iosa: agus an uair a chunnaic mi i,
ghabh mi iongantas le iongantas mòr.
7 Agus thubhairt an t-aingeal rium,
C'ar son a ghabh thu iongantas? Innsidh
mise dhuit rùn-dìomhair na mnatha[c],
agus an fhiadh-bheathaich a tha 'g a
giùlan[d], air am bheil na seachd cinn agus
na deich adhaircean.
8 Am fiadh-bheathach a chunnaic thu,
bha e, agus cha-n 'eil e ann; agus éiridh
e suas á slochd an 2dubh-aigein[f], agus
théid e am 3mugha[g]: agus gabhaidh
luchd-àiteachaidh na talmhainn, (aig nach
'eil an ainmean sgrìobhta ann an leabhar
na beatha o thoiseach an t-saoghail,) iong-
antas[i], an uair a chi iad am fiadh-bheath-
ach a bha, agus nach 'eil, agus a bhitheas
ann.
9 An so tha an inntinn aig am bheil
gliocas. Na seachd cinn is seachd sléibh-
tean iad[l] air am bheil a' bhean 'n a
suidhe.
10 Is seachd rìghrean iad mar an ceud-
na: tha cùig *dhiubh* air tuiteam, agus
tha aon ann: cha d'thàinig am fear eile
fathast; agus an uair a thig e, is éigin da
fantuinn ré ùine bhig.
11 Agus am fiadh-bheathach a bha,

agus nach 'eil ann, is esan an t-ochdamh,
agus tha e o'n t-seachdnar, agus théid e
am mugha.
12 Agus na deich adhaircean a chunnaic
thu, is deich rìghrean iad[b], nach d'fhuair
rìoghachd fathast, ach a tha 'faotainn
cumhachd mar rìghrean ré aon uaire
maille ris an fhiadh-bheathach.
13 Tha aca so aon inntinn, agus bheir
iad an neart agus an cumhachd do'n
fhiadh-bheathach.
14 Ni iad so cogadh an aghaidh an
Uain[d], agus bheir an t-Uan buaidh orra[e]:
oir is esan Tighearna nan tighearnan[g],
agus Rìgh nan rìgh ; agus *tha* an dream
a tha maille ris[i], air an gairm[j], agus
air an taghadh[l], agus dìleas[m].
15 Agus thubhairt e rium, Na h-uisg-
eachan a chunnaic thu, far am bheil
an strìopach 'n a suidhe, is slòigh, agus
coimhthionail, agus cinnich, agus teangan
iad[n].
16 Agus na deich adhaircean a chunnaic
thu air an fhiadh-bheathach, bheir iad sin
fuath do'n strìopaich[o], agus ni iad fàs i,
agus lomnochd[q], agus ithidh iad a feòil,
agus loisgidh iad i le teine[r].
17 Oir chuir Dia 'n an cridhe a thoil a
choimhlionadh[t], agus a bhi dh'aon chomh-
airle, agus an rìoghachd a thoirt do'n
fhiadh-bheathach, gus an coimhlionar
briathran Dhé[v].
18 Agus is i a' bhean a chunnaic thu,
am baile mòr sin, a tha 'rìoghachadh os
ceann rìghre na talmhainn[w].

## CAIB. XVIII.

1 *Thuit Babilon:* 4 *thugadh àithne do phobull Dhé imeachd aisde:* 9 *rinn rìghre na talmhainn,* 11 *maille ris na ceannaichibh agus na maraichibh, bròn air a son:* 20 *rinn na naoimh gairdeachas air son breitheanais Dhé oirre.*

AGUS an déigh nan nithe so chunnaic
mi aingeal eile 'teachd a nuas o
nèamh, aig an robh cumhachd mòr ; agus
dhealraich an talamh le 'ghlòir[y].
2 Agus ghlaodh e gu làidir le guth mòr,
ag ràdh, Thuit, thuit Babilon mhòr[z], agus
rinneadh i 'n a h-àite-còmhnuidh dheamh-
an[a], 'n a prìosan do gach spiorad neò-
ghlan, 'n a h-ionad-cumail do gach eun
neòghlan agus fuathmhòr.
3 Oir dh'òl na h-uile chinnich a dh'fhìon
feirge a strìopachais[c], agus rinn rìghre na
talmhainn strìopachas rithe, agus rinn-
eadh saoibhir ceannaichean na talmhainn[d]
le pailteas a sògha.
4 Agus chuala mi guth eile o nèamh,
ag ràdh, Thigibh a mach aisde[f], mo
phobull, chum nach bi sibh comhpairt-
each d'a peacaidhean, agus nach faigh
sibh *cuid* d'a plàighibh ;
5 Oir tha a peacaidhean air ruigheachd
suas gu nèamh[h], agus chuimhnich Dia a
h-euceartan[j].
6 Thugaibh ath-dhìol di mar a dhìol ise
ruibh[a], agus thugaibh dhi a dhà uiread,
a réir a h-oibre : anns a' chupan a lìon i,
lìonaibh a dhà uiread di.
7 A mheud as a ghlòraich si i féin,
agus a chaith i a beatha gu sòghail, co
mòr as sin thugaibh dhi de pheanas agus
de bhròn : oir tha i ag ràdh 'n a cridhe
féin, Tha mi a'm' shuidhe a'm' bhan-
righinn[c], agus cha bhantrach mi, agus
cha-n fhaic mi bròn.
8 Uime sin ann an aon là thig a plàigh-
ean, bàs, agus bròn, agus gorta ; agus
loisgear i gu tur le teine[f]: oir is neart-
mhor an Tighearna Dia a bheir breth
oirre[h].
9 Agus ni rìghre na talmhainn[k], a rinn
strìopachas agus a chaith am beatha gu
sòghail maille rithe, gul agus caoidh air
a son, an uair a chi iad deatach a losg-
aidh,
10 A' seasamh fad as, tre eagal a pean-
ais, ag ràdh, Mo thruaighe, mo thruaighe !
a' chaithir mhòr sin Babilon, a' chaithir
threun sin ! oir ann an aon uair thàinig
do bhreitheanas[p].
11 Agus ni ceannaichean na talmhainn
gul agus caoidh air a son[s]; oir cha cheann-
aich neach sam bith am bathar na's mò.
12 Bathar òir[u], agus airgid, agus chlach
luachmhor, agus neamhnuidean, agus
lìon-eudaich ghrinn, agus phurpuir, agus
shìoda, agus scàrlaid, agus gach uile ghnè
fhiodha thine, agus gach uile ghnè shoith-
ichean ìbhori, agus gach uile ghnè shoith-
ichean a dh'fhiodh ro luachmhor, agus
a dh'umha, agus a dh'iarunn, agus a
mharmor,
13 Agus canal, agus nithe deadh-fhàile,
agus oladh-ungaidh, agus tùis, agus fìon,
agus oladh, agus min mhìn, agus cruith-
neachd, agus ainmhidhean, agus caoraich,
agus eich, agus carbadan, agus tràillean,
agus anama dhaoine[x].
14 Agus dh'imich an toradh, air an robh
mòr dhéidh d'anama, uait, agus dh'imich
na h-uile nithe annasach agus maiseach
uait, agus cha-n fhaigh thu iad na's mò.
15 Seasaidh ceannaichean nan nithe so
a rinneadh saoibhir leatha, am fad, air
eagal a peanais, a' gul agus a' caoidh,
16 Agus ag ràdh, Is truagh am baile
mòr sin, a bha air a sgeadachadh le lìon-
eudach grinn[b], agus purpur, agus scàrlaid,
agus a bha air a dheanamh breagha le
òr, agus le clachaibh luachmhor, agus
le neamhnuidibh !
17 Oir ann an aon uair thugadh saoibh-
reas chò mòr gu neo-ni[e]. Agus sheas
gach uile long-mhaighstir, agus gach uile
chuideachd a théid air longaibh[g], agus
na seòladairean, agus a' mheud 's a ni
gnothuichean air fairge, am fad,
18 Agus ghlaodh iad, an uair a chunnaic
iad deatach a losgaidh, ag ràdh, Cò *am
baile* a's cosmhuil ris a' bhaile mhòr so[i]?
19 Agus thilg iad duslach air an cinn[k],
agus ghlaodh iad, a' gul agus a' caoidh,

B.C. 96.

a Salm 137. 8; Ier. 50. 15, 29
b Dan. 7. 20; Sech. 1. 18-21
c Isa. 47. 7-11; Seph. 2. 15
d caib. 19. 19; Dan. 8. 25
e Ier. 50. 44
f caib. 17. 16
g caib. 19. 16; Deut. 10. 17; 1 Tim. 6. 15
h Salm 62. 11; Ier. 50. 34
i caib. 14. 1; Eoin 15. 16
j Ròm. 8. 30, 37
k Ese. 26. 16, 17
l Eoin 15. 16
m caib. 2. 10
n caib. 13. 7
o Ier. 50. 41, 42
p rann. 17, 19
q Ese. 16. 37-44
r caib. 18. 8, 18
s Ese. 27. 27-36
t Gnio. 4. 27, 28
u caib. 17. 4
v caib. 10. 7
w caib. 16. 19
x Ese. 27. 13
y Ese. 43. 2
z caib. 14. 8; Isa. 13. 19; 21. 9; Ier. 51. 8
a caib. 17. 2; Isa. 34. 11, 14; Ier. 50. 39; 51. 37
b Luc. 16. 19, &c.
c Isa. 47. 15
d rann. 11, 15
e Isa. 47. 11
f Isa. 48. 20; 52. 11; Ier. 50. 8; 51. 6, 45; 2 Cor. 6. 17
g Isa. 23. 14
h Ier. 51. 9
i Ier. 51. 37
j caib. 16. 19
k Ios. 7. 6; Iob 2. 12

ag ràdh, Is truagh, is truagh, am baile
mòr sin, anns an d'rinneadh saoibhir iad-
san uile aig an robh longa air an fhairge,
tre a ghreadhnachas-san ! oir ann an aon
uair dh'fhàsaicheadh e.
20 Dean gairdeachas os a cheann, O
'nèamh[e], agus sibhse abstola naomha agus
fhàidhean : oir dhìol Dia sibhse air[f].
21 Agus thog aingeal treun clach mar
chloich-mhuilinn mhòir, agus thilg e 's an
fhairge i, ag ràdh, Is ann mar so le neart
a thilgear sìos am baile mòr sin Babilon[i],
agus cha-n fhaighear e na's mò.
22 Agus cha chluinnear annad na's mò
fuaim chlàrsairean, agus luchd-ciùil, agus
phìobairean, agus thrompadairean ; agus
cha-n fhaighear annad na's mò fear-ceirde,
de ghnè ceirde sam bith ; agus cha
chluinnear fuaim cloiche-muilinn[l] annad
na's mò ;
23 Agus cha soillsich solus coinnle
annad na's mò ; agus cha chluinnear
annad na's mò guth fear-bainnse no bean-
bainnse[p]: oir b'iad do cheannaichean
daoine mòra na talmhainn[q]; agus le d'
dhruidheachd bha na h-uile chinnich air
am mealladh[u]:
24 Agus fhuaradh ann fuil fhàidhean,
agus naomh, agus nan uile *dhaoine* a
mharbhadh air an talamh[v].

## CAIB. XIX.

1 *Tha Dia air a chliùthachadh, air son gu-n d' thug e breth air an striopaich mhòir, agus gu-n do dhìol e fuil a naomh.* 7 *Banais an Uain, &c.*

AGUS an déigh nan nithe so, chuala
mi guth àrd mhòr-shluaigh air
nèamh[z], ag ràdh, [1]Haleluia[a], Slàinte[b],
agus glòir, agus urram, agus cumhachd
do an Tighearn' ar Dia :
2 Oir *is* fior agus *is* cothromach a
bhreitheanais[e]; oir thug e breth air an
strìopaich mhòir, a thruaill an talamh
le a strìopachas, agus dhìol e fuil a
sheirbhiseach féin air a làimh[g].
3 Agus a rìs thubhairt iad, Haleluia.
Agus chaidh a deatach suas gu saoghal
nan saoghal[h].
4 Agus thuit na ceithir seanaire fichead,
agus na ceithir beò-chreutairean sìos, agus
rinn iad aoradh do Dhia, a bha 'n a
shuidhe air an rìgh-chaithir, ag ràdh,
Amen ; Haleluia.
5 Agus thàinig guth a mach o'n rìgh-
chaithir, ag ràdh, Molaibh ar Dia-ne,
sibhse uile a's seirbhisich dha[j], agus air
am bheil 'eagal-san, eadar bheag agus
mhòr.
6 Agus chuala mi mar ghuth mòr-
shluaigh, agus mar fhuaim mhòran uisg-
eachan, agus mar thoirm tairneanaich
chumhachdaich, ag ràdh, Haleluia : oir
tha an Tighearna Dia uile-chumhachdach
a' rìoghachadh[m].
7 Bitheamaid aoibhinn agus deanamaid
gairdeachas, agus thugamaid glòir dhà-

B.C. 96.

[a] Mat. 25. 10
[b] Isa. 52. 1
[c] caib. 3. 4
Isa. 61. 10
[d] Salm 132. 9
[e] Ier. 51. 48
[f] caib. 19. 2
Deut. 32. 43
Luc. 18. 7, 8
[g] Luc. 14. 15
[h] caib. 22. 6
[i] Ier. 51. 64
[j] caib. 22. 8, 9
[k] Gnio. 10. 43
1 Pead. 1. 10, 11
[l] Ier. 25. 10
[m] caib. 6. 2
[n] caib. 3. 4
[o] Salm 45. 3, 4
Isa. 11. 4
[p] Ier. 7. 34
[q] Isa. 23. 8
[r] caib. 1. 14
2. 18
[s] caib. 6. 2
Dàn 3. 11
Isa. 62. 3
Sech. 9. 16
Eabh. 2. 9
[t] caib. 3. 12
[u] 2 Ri. 9. 22
Nah. 3. 4
[v] Ier. 51. 49
[w] Eoin 1. 1
[x] 2 Ri. 6. 17
Salm 68. 17
[y] caib. 1. 16
[z] caib. 11. 15
[1] 's e sin, *Molaibh an Tighearna.*
[a] rann. 3, 4, 6
[b] caib. 7. 10, 12
[c] Salm 2. 9
[d] Isa. 63. 3
[e] caib. 16. 7
[f] caib. 17. 14
[g] caib. 18. 20
[h] caib. 18. 9, 18
Isa. 34. 10
[i] Ese. 39. 17-20
[j] Salm 103. 20, 21
135. 1
[k] caib. 16. 14, 16
[l] caib. 16. 13, 14
[m] Salm 97. 1, 12

san : oir thàinig pòsadh an Uain[a], agus
dh'ulluich a bhean i féin[b].
8 Agus thugadh dhi gu-m bitheadh i air
a sgeadachadh le lìon-eudach grinn[c], glan
agus dealrach : oir is e an lìon-eudach
grinn fìreantachd nan naomh[d].
9 Agus thubhairt e rium, Sgrìobh, *Is*
beannaichte iadsan a tha air an cuireadh
gu suipeir-bainnse an Uain[g]. Agus thubh-
airt e rium, Is iad so briathra fìrinneach
Dhé[h].
10 Agus thuit mi sìos aig a chosaibh
chum aoradh a dheanamh dha[j]: agus
thubhairt e rium, Feuch nach *dean thu*
e : is comh-sheirbhiseach dhuit féin mise,
agus do d' bhràithribh aig am bheil fian-
uis Iosa : dean aoradh do Dhia : oir is i
fianuis Iosa spiorad na fàidheadaireachd[k].
11 Agus chunnaic mi nèamh air 'fhosg-
ladh, agus, feuch, each geal[m]; agus ghoir-
eadh de'n Ti a shuidh air Dìleas[n], agus
Fior ; agus ann am fìreantachd tha e
'deanamh breitheanais agus cogaidh[o].
12 Agus *bha* a shùilean mar lasair
theine[r], agus air a cheann *bha* mòran
chrùn[s]; agus bha ainm aige sgrìobhta[t],
nach b'aithne do neach sam bith ach e
féin ;
13 Agus bha e air a sgeadachadh le
trusgan tumta ann am fuil : agus is e'n
t-ainm a ghoirear dheth, FOCAL DHE[w].
14 Agus lean na h-armailtean a bha air
nèamh e air eachaibh geala[x], air an sgead-
achadh le lìon-eudach grinn, geal agus
glan.
15 Agus as a bheul tha claidheamh
geur a' dol a mach[y], chum gu-m buail-
eadh e na cinnich leis ; agus riaghlaidh
e iad le slait iaruinn[c]: agus tha e a' salt-
airt fìon-amair fraoich feirge an Dé uile-
chumhachdaich[d].
16 Agus tha aige air a thrusgan agus
air a leis ainm sgrìobhta, RIGH NAN
RIGH[f], AGUS TIGHEARNA NAN
TIGHEARNA.
17 Agus chunnaic mi aingeal àraidh
'n a sheasamh 's a' ghréin ; agus ghlaodh
e le guth àrd, ag ràdh ris an eunlaith
uile, a bha 'g itealaich ann am meadhon
nèimh, Thigibh[i], agus cruinnichibh sibh
féin chum suipeir an Dé mhòir ;
18 Chum gu-n ith sibh feòil rìghrean,
agus feòil àrd-cheannard, agus feòil
dhaoine cumhachdach, agus feòil each
agus na muinntir a shuidheas orra, agus
feòil nan uile *dhaoine*, araon saor agus
daor, araon beag agus mòr.
19 Agus chunnaic mi am fiadh-bheath-
ach, agus rìghrean na talmhainn, agus an
armailtean air an cruinneachadh, a dhean-
amh cogaidh an aghaidh an Ti a bha 'n a
shuidhe air an each[k], agus an aghaidh
'armailt-san.
20 Agus ghlacadh am fiadh-bheathach[l],
agus maille ris-san am fàidh-bréige a rinn
mìorbhuilean 'n a làthair, leis an do mheall
e an dream a ghabh orra comharadh an

fhiadh-bheathaich, agus iadsan a rinn
aoradh d'a ìomhaigh. Thilgeadh iad
sin 'n an dithis beò ann an loch teine a'
dearg-lasadh le pronnusc[a].
21 Agus mharbhadh a' chuid eile le
claidheamh an Ti a bha 'n a shuidhe air
an each[c], a thàinig a mach as a bheul:
agus bha an eunlaith uile air an lìonadh
le'm feòil[e].

## CAIB. XX.

1 *Sàtan ceangailte ré mhìle bliadhna.* 5 *A' cheud aiseirigh:* 6 *tha iad beannaichte aig am bheil cuid dhith.* 7 *Satan a rìs air 'fhuasgladh.* 8 *Gog agus Magog.* 10 *Thilgeadh an diabhul do'n loch theine agus phronnuisc.*

AGUS chunnaic mi aingeal, a' teachd
a nuas o nèamh, agus iuchair sluichd
an dubh-aigein[1] aige[j], agus slabhraidh
mhòr 'n a làimh.
2 Agus rug e air an dragon[k], an t-seann
nathair nimhe sin, a's e an diabhul agus
Sàtan, agus cheangail se e ré mhìle
bliadhna[l];
3 Agus thilg se e do shlochd an dubh-
aigein, agus dhùin e stigh e, agus chuir
e seula air[n], chum nach mealladh e na
cinnich tuilleadh, gus an crìochnaich-
teadh am mìle bliadhna: agus an déigh
sin, is éigin gu fuasgailear e ré ùine
bhig.
4 Agus chunnaic mi rìgh-chaithrichean[o],
agus shuidh iad orra, agus thugadh breith-
eanas doibh[p]: agus *chunnaic mi* anaman
na muinntir d'an do chuireadh an cinn air
son fianuis Iosa[q], agus focail Dhé, agus
nach d' rinn aoradh do'n fhiadh-bheath-
ach, no d'a ìomhaigh, agus nach do ghabh
a chomharadh air clàr an eudainn, no
air an làmhan; agus bha iad beò, agus
rìoghaich iad maille ri Criosd ré mhìle
bliadhna[t].
5 Ach cha d' ath-bheothaicheadh a'
chuid eile de na mairbh gus an robh am
mìle bliadhna air an crìochnachadh. *Is*
i so a' cheud aiseirigh.
6 *Is* beannaichte agus *is* naomh an ti
aig am bheil cuid anns a' cheud aiseirigh:
orra so cha-n 'eil cumhachd aig an dara
bàs[x]; ach bithidh iad 'n an sagartaibh do
Dhia[y], agus do Chriosd, agus rìoghaich-
idh iad maille ris mìle bliadhna.
7 Agus an uair a chrìochnaichear am
mìle bliadhna, fuasgailear Sàtan as a
phrìosan,
8 Agus théid e mach a mhealladh nan
cinneach, a tha ann an ceithir chearnaibh
na talmhainn, Gog[c] agus Magog, chum an
cruinneachadh gu cath; muinntir *a tha*
ann an àireamh mar ghaineimh na fairge.
9 Agus chaidh iad suas air leud na tal-
mhainn[e], agus chuairtich iad camp nan
naomh, agus am baile ionmhuinn: agus
thàinig teine nuas o Dhia á nèamh, agus
chuir e as doibh.
10 Agus thilgeadh an diabhul a mheall
iad, 's an loch theine agus phronnuisc[h],

B.C. 96.

a caib. 20. 10 Dan. 7. 11
b Mat. 25. 31
c rann 15 caib. 1. 16
d 2 Pead. 3. 10, 12
e rann. 17, 18
f Eoin 5. 28, 29 2 Cor. 5. 10
g Dan. 7. 10
h caib. 21. 27 Dan. 12. 1
i Ier. 32. 19 Mat. 16. 27
1 *gun ghrunnd.*
j caib. 1. 18 9. 1
k caib. 12. 9
l 2 Pead. 2. 4 Iud. 6
m caib. 21. 8
n Dan. 6. 17
o Dan. 7. 9, 22, 27 Luc. 22. 30
p 1 Cor. 6. 2, 3
q caib. 6. 9
r Isa. 65. 17-19 66. 22 2 Pead. 3. 13
s Isa. 52. 1 Eabh. 11. 10 12. 22
t caib. 5. 10
u Salm 45. 9-14 Isa. 54. 5
v 2 Cor. 6. 16
w Sech. 8. 8
x caib. 2. 11 21. 8
y caib. 1. 6 Isa. 61. 6
z caib. 7. 17 Isa. 25. 8
a 1 Cor. 15. 26, 54
b Isa. 35. 10
c Ese. 38. 2 39. 1
d Isa. 65. 17-19
e Isa. 8. 8 Ese. 39. 9, 16
f caib. 1. 8
g caib. 22. 17 Isa. 55. 1 Eoin 4. 10, 14 7. 37
h caib. 19. 20
i 1 Cor. 3. 21-23

far *am bheil* am fiadh-bheathach, agus
am fàidh bréige, agus bithidh iad air
am pianadh a là agus a dh'oidhche, gu
saoghal nan saoghal.
11 Agus chunnaic mi rìgh-chaithir
mhòr gheal[b], agus an Ti a shuidh oirre,
neach aig an do theich nèamh agus talamh
o a ghnùis[d]; agus cha d'fhuaradh àite
dhoibh.
12 Agus chunnaic mi na mairbh[f], beag
agus mòr, 'n an seasamh ann am fianuis
Dhé: agus dh'fhosgladh na leabhraich-
ean[g]: agus dh'fhosgladh leabhar eile,
*eadhon leabhar* na beatha[h]: agus thugadh
breth air na mairbh as na nithibh sin a
bha sgrìobhta 's na leabhraichibh, a réir
an gniomharan[i].
13 Agus thug an fhairge uaipe na
mairbh a bha innte; agus thug am bàs
agus an uaigh uatha na mairbh a bha
annta: agus thugadh breth orra gach aon
a réir an gniomharan.
14 Agus thilgeadh am bàs agus ifrinn
do'n loch theine: Is e so an dara bàs[m].
15 Agus ge b'e air bith nach d'fhuaradh
sgrìobhta ann an leabhar na beatha,
thilgeadh e 's an loch theine.

## CAIB. XXI.

1 *Nèamh nuadh agus talamh nuadh.* 10 *An Ierusalem nèamhaidh, maille ri làn-mhìneachadh oirre:* 23 *cha-n 'eil feum aice air gréin; oir is i glòir Dhé a solus.* 24 *Tha rìghrean na talmhainn a' toirt an saoibhreis d'a h-ionnsuidh.*

AGUS chunnaic mi nèamh nuadh[r],
agus talamh nuadh: oir chaidh an
ceud nèamh agus an ceud talamh thairis;
agus cha robh fairge ann na's mò.
2 Agus chunnaic mise Eoin am baile
naomh[s], Ierusalem nuadh, a' teachd a
nuas o Dhia á nèamh, air ullachadh mar
bhean-bainnse air a sgeadachadh fa
chomhair a fir[u].
3 Agus chuala mi guth mòr á nèamh ag
ràdh, Feuch, *tha* pàilliun Dhé maille ri
daoinibh[v], agus ni esan còmhnuidh maille
riu, agus bithidh iadsan 'n an sluagh dha[w],
agus bithidh Dia féin maille riu, agus 'n a
Dhia dhoibh.
4 Agus tiormaichidh Dia gach deur o'n
sùilibh[z]; agus cha bhi bàs ann na's mò[a],
no bròn[b], no éigheach, agus cha bhi pian
ann na's mò; oir chaidh na ceud nithe
thairis.
5 Agus thubhairt an Ti a bha 'n a
shuidhe air an rìgh-chaithir, Feuch, tha
mi a' deanamh nan uile nithe nuadh[d].
Agus thubhairt e rium, Sgrìobh, oir tha
na briathra so fìrinneach agus dìleas.
6 Agus thubhairt e rium, Tha e deanta.
Is mise Alpha agus Omega[f], an toiseach
agus a' chrìoch: bheir mi dhà-san, air
am bheil tart, de thobar uisge na beatha
gu saor[g].
7 Sealbhaichidh an ti a bheir buaidh na
h-uile nithe[i]; agus bithidh mise a'm' Dhia

B.C. 96.

dhà-san[a], agus bithidh esan 'n a mhac dhomh-sa.

8 Ach aig an dream sin a tha gealtach[b], agus mi-chreideach[c], agus gràineil, agus aig luchd-mortaidh, agus strìopachais, agus druidheachd, agus ìodhol-aoraidh, agus aig na h-uile bhreugairibh, bithidh an cuibhrionn anns an loch a tha 'dearg-lasadh le teine agus pronnusc[g], ni a's e an dara bàs.

9 Agus thàinig a m'ionnsuidh aon de na seachd aingil[j], aig an robh na seachd soithichean làn de na seachd plàighibh deireannach, agus labhair e rium, ag ràdh, Thig an so, nochdaidh mise dhuit a' bhean nuadh-phòsda, bean an Uain[l].

10 Agus thug e leis mi anns an spiorad gu beinn mhòir agus àird, agus dh'fheuch e dhomh am baile mòr sin, Ierusalem naomh, a' teachd a nuas á nèamh o Dhia,

11 Aig an robh glòir Dhé[o]: agus *bha* a shoillse cosmhuil ri cloich ro luachmhoir, mar chloich iasper, soilleir mar chriostal;

12 Agus bha balla mòr agus àrd aige, air an robh dà gheata dheug[p], agus aig na geatachaibh dà aingeal dheug, agus ainmean sgrìobhta orra, eadhon *ainmean* dà thréibh dheug chloinn Israeil.

13 Air an taobh an ear, tri geatachan; air an taobh tuath, tri geatachan; air an taobh deas, tri geatachan; agus air an taobh an iar, tri geatachan.

14 Agus bha aig balla na caithreach dà bhunait dheug, agus annta-san ainmean dà abstol dheug an Uain[q].

15 Agus bha aig an ti a labhair rium, cuilc-shlat òir, chum gu-n tomhaiseadh e am baile[s], agus a gheatachan, agus a bhalla.

16 Agus tha am baile 'n a luidhe ceithir-chearnach, agus tha 'fhad co mòr r'a leud: agus thomhais e am baile leis a' chuilc-shlait, dà mhìle dheug stàid: is ionann fad, agus leud, agus àirde dha.

17 Agus thomhais e a bhalla, ceud agus dà fhichead agus ceithir làmha-coille, a réir tomhais duine, eadhon an aingil.

18 Agus bha a bhalla air a thogail de chloich iasper; agus *b'*òr fior-ghlan am bàile, cosmhuil ri gloine soilleir.

19 Agus *bha* bunaitean balla a' bhaile air an deanamh sgiamhach leis gach uile ghnè chlocha luachmhor[b]. *Bu* iasper an ceud bunait; *bu* shaphir an dara; *bu* chalcedon an treas; *b'*emerald an ceathramh *bunait*;

20 *Bu* shardonics an cùigeamh; *bu* shardius an seathamh; *bu* chrisolit an seachdamh; *bu* bheril an t-ochdamh; *bu* topas an naothamh: *bu* chrisoprasus an deicheamh; *bu* hiacint an t-aon deug; *b'*ametist an dara *bunait* deug.

21 Agus an dà gheata dheug *bu* dà neamhnuid dheug iad; bha gach aon fa leth de na geatachaibh *air a dheanamh* a dh'aon neamhnuid: agus b'òr fior-ghlan sràid a' bhaile, mar ghloine soilleir.

22 Agus cha-n fhaca mi teampull ann: oir is e an Tighearna Dia uile-chumhachdach, agus an t-Uan a's teampull da.

23 Agus cha-n 'eil feum aig a' bhaile air a' ghréin no air a' ghealaich a dhealrachadh ann[d]: oir shoillsich glòir Dhé e[e], agus *is e* an t-Uan a's solus da[f].

24 Agus gluaisidh cinnich na muinntir sin a shaorar 'n a sholus[h]: agus bheir rìghre na talmhainn an glòir agus an urram d'a ionnsuidh[i].

25 Agus cha dùinear a gheatachan 's an là: oir cha bhi oidhche an sin[k].

26 Agus bheirear glòir agus urram nan cinneach d'a ionnsuidh.

27 Agus cha téid air chor sam bith a steach ann ni air bith a shalaicheas[m], no a dh'oibricheas graineileachd, no *a ni* breug: ach iadsan a mhàin a tha sgrìobhta ann an leabhar beatha an Uain[n].

## CAIB. XXII.

1 *Amhainn uisge na beatha,* 2 *craobh na beatha.* 5 *'S e Dia féin solus na caithreach.* 9 *Cha-n fhulaing an t-aingeal aoradh a dheanamh dha.* 18 *Cha-n fheudar ni sam bith 'chur ri focal Dhé, no 'thoirt uaith.*

AGUS dh'fheuch e dhomh amhainn fhior-ghlan a dh'uisge na beatha, soilleir mar chriostal, a' teachd a mach á rìgh-chaithir Dhé, agus an Uain.

2 Ann am meadhon sràide na *caithreach*, agus air gach taobh de'n amhainn, *bha* craobh na beatha[r], a' giùlan dà thoradh dheug, *agus* a' toirt a toraidh uaipe gach uile mhìos; agus *bha* duilleach na craoibhe chum leighis nan cinneach.

3 Agus cha bhi mallachd air bith ann na's mò[t]: ach bithidh rìgh-chaithir Dhé agus an Uain innte[u]; agus ni a sheirbhisich seirbhis da[v].

4 Agus chi iad 'aghaidh[w]; agus *bithidh* 'ainm-san air clàr an eudainn[x].

5 Agus cha bhi oidhche an sin[y], agus cha-n 'eil feum aca air coinnil, no air solus na gréine: oir bheir an Tighearna Dia solus doibh[z]: agus rìoghaichidh iad gu saoghal nan saoghal[a].

6 Agus thubhairt e rium, *Tha* na briathra so dìleas agus fìrinneach. Agus chuir an Tighearna, Dia nam fàidhean naomha, 'aingeal féin[c] a nochdadh d'a sheirbhisich na nithe sin a's éigin tachairt gu h-aithghearr.

7 Feuch, tha mi a' teachd gu luath[d]: is beannaichte an ti a choimheadas briathra fàidheadaireachd an leabhair so.

8 Agus chunnaic mise Eoin na nithe so, agus chuala mi iad: agus an uair a chuala agus a chunnaic mi *iad*, thuit mi sìos a' deanamh aoraidh roimh chosaibh an aingil a nochd na nithe so dhomh[e].

9 An sin thubhairt e rium, Feuch nach *dean thu e*: oir is comh-sheirbhiseach dhuit mise, agus do d' bhràithribh na fàidhean, agus dhoibh-san a choimheadas

---

[a] Eabh. 8. 10
[b] Luc. 12. 4-9
[c] 1 Eoin 5. 4, 10
[d] caib. 22. 5; Isa. 60. 19, 20
[e] Hab. 3. 3
[f] Eoin 1. 4; 8. 12
[g] caib. 19. 20
[h] Isa. 60. 3-11; 66. 10-12
[i] Salm 72. 11
[j] caib. 15. 1, 6, 7
[k] Sech. 14. 7
[l] caib. 19. 7
[m] Isa. 35. 8; 60. 21; Ioel 3. 17; Mat. 13. 41; 1 Cor. 6. 9, 10; Gal. 5. 19-21; Eph. 5. 5; Eabh. 12. 14
[n] caib. 13. 8
[o] Isa. 60. 1, 2
[p] Ese. 48. 31-34
[q] Eph. 2. 20
[r] caib. 2. 7
[s] caib. 11. 1; Ese. 40. 3; Sech. 2. 1
[t] Sech. 14. 11
[u] Ese. 48. 35
[v] caib. 7. 15
[w] Mat. 5. 8; Eoin 17. 24; 1 Cor. 13. 12; 1 Eoin 3. 2
[x] caib. 3. 12
[y] caib. 21. 23, 25
[z] Salm 36. 9
[a] Ròm. 5. 17
[b] Isa. 54. 11
[c] caib. 1. 1
[d] rann. 10, 12, 20
[e] caib. 19. 10

briathran an leabhair so: dean aoradh do
Dhia.
10 Agus thubhairt e rium, Na seulaich
focail fàidheadaireachd an leabhair so[a]:
oir tha an t-àm am fagus.
11 An ti a ni eucoir, deanadh e eucoir a
ghnàth[d]: agus an ti a tha salach, bitheadh
e salach a ghnàth: agus an ti a tha 'n a
fhìrean, bitheadh e 'n a fhìrean a ghnàth[g]:
agus an ti a tha naomh, bitheadh e naomh
a ghnàth.
12 Agus, feuch, tha mi a' teachd gu
h-aithghearr[i]; agus tha mo luach-saoth-
rach maille rium, a thoirt do gach aon fa
leth, a réir mar a bhitheas a ghniomh-
aran[k].
13 Is mise Alpha agus Omega[l], an tùs
agus a' chrìoch, an ceud *neach* agus an
*neach* deireannach.
14 Is beannaichte iadsan a ni 'àithean-
ta-san[m], chum gu-m bi còir aca air craoibh
na beatha, agus gu-n teid iad a stigh tre
na geatachaibh do'n bhaile.
15 Oir an taobh a muigh *tha* mad-
raidh[o], agus luchd-druidheachd, agus
luchd-strìopachais, agus luchd-mortaidh,
agus luchd-ìodhol-aoraidh, agus gach
neach a ghràdhaicheas, agus a ni
breug.

B.C. 96.

[a] Dan. 8. 26
[b] caib. 5. 5
[c] Air. 24. 17
2 Pe. 1. 19
[d] Gnà. 1. 24-33
Ecl. 11. 3
Dan. 12. 10
2 Tim. 3. 13
[e] caib. 21. 2, 9
[f] Isa. 2. 5
[g] Gnà. 4. 18
Mat. 5. 6
[h] caib. 21. 6
[i] Seph. 1. 14
[j] Deut. 4. 2
Gnà. 30. 6
[k] caib. 20. 12
Ròm. 2. 6
[l] Isa. 44. 6
[m] Luc. 12. 37, 38
[n] caib. 3. 5
[o] caib. 21. 8, 27
Phil. 3. 2
[p] rann. 7, 12
[q] Isa. 25. 9
Eabh. 9. 28
2 Pe. 3. 12
[r] 2 Tes. 3. 18

16 Chuir mise Iosa m'aingeal a dhean-
amh fianuis dhuibhse air na nithibh so
anns na h-eaglaisibh. Is mise freumh
agus gineal Dhaibhidh[b], an reult dheal-
rach agus mhaidne[c].
17 Agus 'tha an Spiorad agus a' bhean
nuadh-phòsda[e] ag ràdh, Thig[f]. Agus
abradh an ti a chluinneas, Thig. Agus
an neach air am bheil tart[h], thigeadh e.
Agus ge b'e neach leis an àill, gabhadh e
uisge na beatha gu saor.
18 Oir tha mi 'deanamh fianuis do gach
uile neach a chluinneas briathra fàidh-
eadaireachd an leabhair so, Ma chuireas
neach air bith ris na nithibh so[j], cuiridh
Dia airsan na plàighean a tha sgrìobhta
anns an leabhar so:
19 Agus ma bheir neach air bith o
bhriathraibh leabhair na fàidheadaireachd
so, bheir Dia a chuibhrionn-san á leabhar
na beatha[n], agus as a' bhaile naomh, agus
as na nithibh a tha sgrìobhta anns an
leabhar so.
20 Tha an Ti a tha 'toirt fianuis air na
nithibh so ag ràdh, Gu deimhin tha mi a'
teachd an aithghearr[p]. Amen. Seadh,
thig, a Thighearn' Iosa[q].
21 Gràs ar Tighearn' Iosa Criosd *gu
robh* maille ruibh uile[r]. Amen.

A' CHRIOCH.

# SAILM DHAIBHIDH,

MAILLE RI

# LAOIDHIBH,

AIR AN TARRUING

O NA

## SCRIOPTUIRIBH NAOMHA,

CHUM BHI AIR AN SEINN ANN AN AORADH DHE.

---

AIR AN LEASACHADH, AGUS AIR AN CUR A MACH LE UGHDARRAS
ARD-SHEANAIDH EAGLAIS NA H-ALBA.

*REVISED EDITION.*

EDINBURGH:
PRINTED FOR THE NATIONAL BIBLE SOCIETY
BY MORRISON & GIBB.

# SAILM DHAIBHIDH.

## SALM I.

1 'S BEANNAICHT' an duine sin nach gluais
'an comhairle nan daoi,
'An slighe fhiair nam peacach baoth',
'n a sheasamh fòs nach bi;
'An caithir fanoid luchd na spòrs
nach togair suidh' gu bràth:
2 Ach 'g am bheil toil do naomh-reachd Dhé,
'g a smuaineach' oidhch' 'us là.

3 Mar chraoibh is amhluidh bithidh e
'n cois aimhne 'fàs a ta,
A bheir 'n a h-aimsir toradh trom,
gun duilleach 'chall no blàth.
Soirbhichidh leis gach ni d'an dean:
4 ni h-amhluidh sin do bhi
Na daoine peacach; ach mar mholl
air 'fhuadachadh le gaoith.

5 'Us uime sin cha seas a suas
na h-aingidh anns a' bhreth,
No peacaich ann an comunn naomh
nam fìreanach air leth.
6 Oir 's fiosrach Dia air slighe ghloin
nam fìreanach air fad;
Ach slighe fhiar nam peacach baoth',
Di-mhilltear i gu grad.

## SALM II.

1 C'ARSON a ghabh na Cinnich boil',
's na slòigh le 'chéile cruinn,
A' smuaineachadh beairt dhìomhanaich,
nach feudar 'chur an suim?
2 Rìghre na talmhainn dh'éirich suas,
's na h-uachdarain gu léir;
'N aghaidh Iehobhah chruinnich iad;
's 'n aghaidh aoin ungta Dhé.

3 Nis briseamaid an cuibhreach dhinn,
(sud thubhairt iad air fad,)
Na boinn a b'àill leo iadhadh oirnn,
dhinn tilgeamaid gu grad.
4 An Ti air nèamh 'n a shuidhe 'ta,
ni esan gàire riu;
'Us mar chùis-mhagaidh bithidh iad
do Thighearn' àrd nan dùl.

5 'N sin labhraidh e 'am briathraibh borb'
'n a chorruich riu gu garg;
'Us cuiridh e gu cabhaig iad,
le lasan 'us le feirg.
6 Gidheadh do ungadh leam mo Rìgh
gu fior air Sion caomh;
'Us chuir mi e 'n a uachdaran
suas air mo thulaich naoimh.

7 Cuiridh mi 'n céill an t-ordugh ud;
thubhairt Iehobhah rium,
Is tu mo mhacsa; 's ann an diugh
a ghineadh tusa leam.
8 Iarr orm, 's mar oighreachd bheir mi dhuit
na fineacha gu léir;
'S mar sheilbh ro dhìleis bheir mi dhuit,
fad iomail crìch' gach tìr'.

9 Nithear le slait de'n iarunn chruaidh,
gu luath am briseadh leat;
'N am bloighdibh beaga pronnar iad,
mar phoitean crè le d' neart.
10 O rìghrean, uime sin, a nis,
gabhaibh-se ciall gu léir;
A bhreitheamhna na talmhainn fòs,
grad-fhoghlumaibh deadh bheus.

11 Do'n Tighearna Iehobhah mòr
aoraibh-se sìos gu ceart,
Le eagal deanaibh seirbhis mhaith
do Thighearna nam feart,
'S le ball-chrith deanaibh gairdeachas,
12 Do'n mhac grad-thugaibh pòg,
Air eagal gu-n las 'fheargsan ruibh,
g'ur milleadh anns an ròd.

An uair a bhitheas corruich air
a' lasadh ach gu beag.
Is beannaicht' iad, gach uile neach,
an dòchas air a leag.

## SALM III.

1 NACH lìonmhor iad mo naimhde, 'Dhé,
'sìor-dhol 'am meud gach là?
'Us luchd mo thrioblaid iomadh iad,
ag éiridh rium a ghnàth.
2 Ri m'anam iomadh their nach 'eil
aon fhurtachd aig' an Dia:
3 Ach 's tu fear-togalach mo chinn,
mo ghlòir, is tu mo sgiath.

4 Air Dia do ghairm mi féin le m' ghuth,
dh'éisd as a thulaich naoimh:
5 Luidh, choidil, agus mhosgail mi,
chum Dia mi suas gu caomh.
6 Cha-n eagal leam deich mìle sluaigh,
ged chuairticheadh iad mi.
7 Mo Thighearn' éirich suas gu luath,
'Us cuidich leam, a Dhé:

Mo naimhde bhuail thu air an gial;
bhris fiacla fòs nan daoi.
8 'S le Dia an fhurtachd: air do shluagh
do bheannachd tha gun dìth.

## SALM IV.

1 O THUSA 'Dhé ud m'ionracais,
éisd rium tràth éigheam riut;

'S tu 'dh'fhuasgail orm 's mi ann an teinn;
fòir orm, 'us éisd mo scread.
2 Mo ghlòir cia fhad, a chlann nan daoin',
gu nàire chaochl'eas sibh?
A' tabhairt gràidh do dhìomhanas,
's a leanas breugan ruibh?

3 Biodh agaibh fios gu-n d' ròghnuich Dia
dha féin an duine naomh;
'N uair dh'éigheas mi, bheir e gu beachd
sàr-éisdeachd do mo ghlaodh.
4 Biodh eagal oirbh 's na deanaibh lochd:
labhraibh ri 'r cridhe féin,
Gu h-uaigneach air 'ur leapaichibh'
bi'bh tosdach mar an ceudn'.

5 Deadh ìobairt thaitneach thugaibh uaibh,
de'n ionracas a ghnàth;
'S 'ur dòchas cuiribh ann an Dia,
ag earbsadh as gach là.
6 Ni maith cò nochdas duinn a nis?
tha mòran ac' ag ràdh:
Ach dealradh glan do ghnùise, 'Dhé,
tog oirnne suas a ghnàth.

7 'S mò 'chuir thu dh'aoibhneas ann am chridh',
no'n uair a's lionmhoir' coirc,
No, aca sud, a's saoibhre fìon
a' cinneachduinn gun airc.
8 'An sìth-shàimh luidhidh mi faraon,
'us coidlidh mi le suain:
Oir's tusa mhàin 'bheir dhomh, a Dhé,
fo dhìdean, còmhnuidh bhuan.

## SALM V.

1 DO m' bhriathraibh tabhair aire, 'Dhé,
'us beachdaich air mo smuain.
2 Eisd guth mo ghlaoidh, mo Rìgh 's mo Dhia,
oir guidheam ort gu dian.
3 Mo ghuth do chluinnear leat, a Dhé,
air maduinn gach aon là:
Gu moch do dheanam urnuigh riut,
'us dearcam ort a ghnàth.

4 Cha tus' an Dia le 'm miann an t-olc;
'us lochd cha chaidir thu:
5 Cha seas an t-amadan a'd' làth'r;
's fuath leat luchd-uilc nach fiu.
6 Do sgriosar leat luchd-labhairt bhreug:
is gràin le Dia faraon
An duine fuileachdach, 's an ti
chum cealgaireachd a chlaon.

7 Ach mise, thig mi chum do theach,
'thaobh meud do ghràsa caomh':
'Us ann ad eagal aoraidh mi,
m'aghaidh ri d' theampull naomh.
8 Fa chùis mo naimhde, treòraich mi,
a'd' cheartas naomh, a Dhé,
'Us deansa romham, air gach ball,
do shlighe dìreach réidh.

9 Oir cha-n 'eil cinnt, no ceart 'n am beul,
fìor-aing'eachd annta ta;
An sgòrnan fosgailt' tha mar uaigh,
le miodal teangaidh tlàth.
10 Le'n comhairlibh leig tuiteam dhoibh;
sgrios iad, a Dhé, 'n an lochd:
'N am peacaibh lionmhor fuadaich iad,
oir rinn iad ceannairc ort.

11 Ach aoibhneas air gach neach gu robh
'ni barrant dhiot 'n an airc:
'Us deanadh iad buan ghairdeachas,
oir ni thu dhoibh cùl-taic':
Biodh annad ait, le'n ionmhuinn d'ainm,
12 oir beannaichidh tu, 'Dhé,
Am fìrean: ni thu le do ghràs
a chuairteach', mar le sgéith.

## SALM VI.

1 A THIGHEARN', ann ad chorruich mhòir
na cronaich mi gu garg;
Na dean mo smachdachadh gu geur,
an uair a lasas d'fhearg.
2 Dean tròcair orm, a Dhé nan gràs,
oir lag tha mi gun cheisd:
'Dhé, slànuich mi a nis a'm' fheum,
oir tha mo chnàmhan brist'.

3 Tha m'anam air a chràdh gu geur:
ach thusa, 'Dhé, cia fhad?
4 Pill, fuasgail m'anam: agus fòir
le tròcair orm gu grad.
5 Oir ort, a Thighearna, 's a' bhàs,
cha chuimhnichear gun cheisd:
Cò bheir dhuit buidheachas 's an uaigh,
no 'bheir ort luaidh am feasd?

6 Le m'osnaich tha mi sgìth; 's an oidhch
a' cur mo leab' air snàmh:
Le m'dheuraibh m'uirigh uisgicheam
's an àm 'bu chòir dhomh tàmh.
7 Mo shùil a ta air fàilneachadh
fa chùis mo bhròin gach tràth;
'Us tha i 'dol gu h-aois air son
m'uil' eascairdean a ghnàth.

8 A luchd na h-aingidheachd gu léir,
imichibh uam am fad:
Oir chuala Dia gu tròcaireach
àrd-ghuth mo chaoidh gun stad.
9 An athchuinge a chuir mi suas,
chuala Iehobhah i;
'Us gabhaidh e gu toileach uam
an urnuigh a ni mi.

10 Air m'eascairdibh gu robh air fad
nàir' agus cùradh geur:
'Us pilleadh iad air ais gu luath
le masladh mòr gu léir.

## SALM VII.

1 O DHE, mo Thighearn', earbam riut:
orm furtaich agus fòir,
'Us saor mi fòs o shàruchadh
mo nàmh 'tha orm 'an tòir.
2 Air eagal, mar ni leòmhan treun,
gu-n reubar m'anam leis:
A' deanamh liodart air gu mìn,
gun neach gu m'fhuasgladh as.

3 'Iehobhah 'Dhé, ma rinn mi so;
lochd ma tha air mo làimh:
4 Ma dh'ìoc mi olc do'n fhear a bha
'an sìochaint dhomh, 's an daimh;

(Ni h-amhluidh sin, ach rinn mi'n ti
a theasairginn gu blàth,
A bha gun aobhar 'us gun chùis
'n a nàmhaid dhomh gach là.)

5 Leanadh an nàmhaid m'anam féin,
glacadh se e, 's gu làr
Saltradh mo bheatha, leagadh fòs
m'urram 's an dus le tàir.
6 Eirich, a' d'fheirg, tog suas thu féin,
fa chorruich m'eascair thréin;
'Us chum na breith a dh'orduich thu
mosgail fa m' chùis, a Dhé.

7 Mar sin ni coimhthional an t-sluaigh
do chuairteachadh gun tàmh;
'Us uime sin fa'n cùis, a Dhé,
pill féin gu ionad àrd.
8 Breth air an t-sluagh gu léir bheir Dia:
'réir m'ionracais dean breth,
A réir mo neo-chiont' féin, a Dhé,
gu teann cuir as mo leth.

9 O thigeadh crìoch air olc nan daoi,
ach daingnich daoine còir':
'S fear-sgrùdaidh cridh', 'us rannsach àirn'
Dia cothromach na glòir'.
10 'S e Dia mo sgiath, 's e 'dh'fhurtaicheas
air luchd a' chridhe cheirt.
11 Breitheamh luchd-còrach Dia, gach là
'am feirg ri luchd droch-bheirt.

12 Ma 's e 's nach pill an daoi air ais,
a chlaidheamh lìomhaidh Dia:
Air lagh a bhogha chuir gu teann,
gu caitheamh ullamh dian.
13 Fior-acfhuinn agus innil bàis
sin dheasaich e dha féin;
'S a shaighde guineach leig e mach
an aghaidh luchd dhroch bheus.

14 Mar mhnaoi ri saoth'r is amhluidh sin,
an daoi ri olc a ta;
Feuch aimhleas ghabh mar thorraicheas,
breug rugadh leis gun stà.
15 Chladhaich e slochd, 'us threachail e,
'us thuit 's a' chlais a rinn:
16 Thig 'aimhleas air a chlaigeann féin,
'us 'fhòirneart air a cheann.

17 A réir a cheartais molaidh mi
an Tighearn', air gach àm:
Do ainm Iehobhah seinnidh mi,
oir 's e a's àirde 'th'ann.

## SALM VIII.

1 'IEHOBHAH 'Dhia, cia mòr tha d'ainm
air feadh gach uile thìr!
Do ghlòir do shocraich thu os ceann
nam flaitheas 'us nan speur.
2 A beul nan naoidhean 's ciochran maoth'
bhrigh d'eascair dh'orduich neart,
An nàmhaid chum gu-n coisgeadh tu,
's an dìoghaltach mi-cheart.

3 Do speuran tràth thug mi fainear,
obair do mheura féin;
A' ghealach 'us na reulta glan',
a dh'orduich thu le 'chéil':

4 Duine ciod e, gu-n cuimhnichteadh?
no 'mhac gu-m fiosraicht' leat?
5 De'n inbhe, 's beag a chum thu uaith',
air 'n d'fhuair na h-aingil ceart;

Oir chuir thu coron àluinn air,
le maise 's glòir thar chàich.
6 Air oibribh fòs do làmh thug thu
dha uachdranachd air fad.
Gach dùile chuir fo 'chosaibh dha,
a chruthaich thusa riamh:
7 Caoraich, 'us buar, 's gach ainmhidh fòs,
'tha 'g imeachd air an t-sliabh.

8 An eunlaith' tha 's an athar shuas,
an t-iasg a ta 's a' chuan,
'S na shiubhlas fòs air slighe tuinn,
sin thug thu dha gu buan.
9 A Dhia, ar Tighearn' 'us ar Dia,
d'ainm-sa cia uasal e!
Air feadh gach talmhainn agus tìr
is mòr e sud, a Dhé.

## SALM IX.

1 LE m'uile chridhe bheir mi dhuit,
àrd-mholadh binn, a Dhé;
'Us d'oibre mìorbhuileach air fad
sìor chuiridh mi an céill.
2 Fòs ni mi annad aoibhneas ait,
'us gairdeachas gu mòr:
Do d'ainm-sa seinnidh mise cliu,
O Thi a's àirde glòir.

3 A rìs tràth phillear air an ais,
mo naimhde, théid gu làr;
Oir tuitidh iad 'us théid doibh as,
a' d'fhianuis féin gun dàil.
4 Mo chòir rinn thusa 'sheasamh dhomh,
gu daingean 'us gu treun.
A'd' caithir-chothroim shuidh thu shuas,
mar bhreitheamh ceart 'am binn.

5 'Us thug thu air na cinnich smachd,
sgrios thu na daoine daoi:
An ainm do chuir thu as gu glan,
o linn gu linn a chaoidh.
6 (Air sgrios an nàmh chaidh crìoch am feasd:)
leag thu am bailte treun';
An iomradhsan 's an cuimhne fòs
do theirig sin leo féin.
7 Ach mairidh Dia gu bunaiteach:
chuir caithir suas chum breth.
8 Bheir air an domhan cothrom ceart,
le còir do'n t-sluagh fa leth.
9 Mar dhaingneach bithidh Dia nam feart
do'n ti a ta fo leòn:
'An trioblaid, tearmunn dìleas e,
ri faicinn neach fo bhròn.

10 Gach neach 'g am bheil air d'ainm-sa fios
ni dòchas dhiot, 'us bun:
Oir 'mheud 's a ta 'g ad iarraidh, 'Dhé,
cha tréig thu iad gu tur.
11 Do'n Triath d'an còmhnuidh Sion naomh,
seinnibh-se cliu gu binn;
Aithrisibh fòs am measg an t-sluaigh
na gniomharan a rinn.

12 Tràth ni e rannsachadh air fuil,
'n sin cuimhneach orra 'ta;

Cha leig air dearmad glaodh nam bochd,
a ghairmeas air a ghnàth.
13 Fòir orm, a Dhé, 'us amhairc air
mo thrioblaid o luchd m'fhuath';
A Dhé, a ta 'g am thogail suas
o dhorsaibh bàis gu luath.

14 'An dorsaibh nighinn Shioin chaoimh
gu-n sgaoilinn d'uile chliu:
'Us ni mi gairdeachas air sgàth
na slàint' a dheònaich thu.
15 Thuit sìos na cinnich anns an t-slochd
a chladhaich iad do chàch;
'Us anns an lìon a dh'fholaich iad,
tha'n cosa féin an sàs.

16 Aithnichear Dia 's a' bhreth a ni,
'n uair thuiteas daoi 's an drip;
Is ann an gniomh a làmha féin
teann-ghlacar e 's an rib.
17 Pillear luchd-uilc 'us aingidheachd
gu ifrinn sìos gu léir;
'S na fineachan nach cuimhnich Dia,
pillear iad sios le 'chéil'.

18 An t-ainnis truagh cha téid am feasd,
air dearmad no air dìth;
Air dòchas fòs an duine bhochd
gu bràth cha-n fhaicear claoidh.
19 A Thighearn', éirich, 's na leig buaidh
le neach d'an dual am bàs;
Breth thugar air na cinneachaibh
a' d'fhianuis anns gach càs.

20 Cuir eagal orrasan gu mòr,
'Iehobhah Dhia nam feart;
Gu-n aithnicheadh na slòigh gu léir
iad féin nan daoine meat'.

## SALM X.

1 CIOD uime 'n seas thu fad o làimh,
'Iehobhah làidir thréin?
'An aimsir teinn 'us trioblaid mhòir
an dean thu d'fholach féin?
2 An droch dhuin' tha 'n a àrdan borb
gu dian air tòir a' bhochd:
Ach glacar iad 's na h-innleachdaibh
a dhealbh iad féin chum lochd.

3 Oir ni an droch dhuin' ràiteachas
á miann a chridhe féin;
'S na daoine sanntach molaidh e,
ge beag air Dia am méin.
4 An droch dhuin' a'm' fior-àrdan gruaidh'
cha ghoir e air an Triath;
'N a chridhe cha-n 'eil uair air bith
gnè smuaineachaidh air Dia.

5 Tha 'uile shlighe doilghiosach,
o 'shealladh 's àrd do bhreth:
A' séideadh pluic gu fanoideach,
mu 'eascairdibh gach leth.
6 'N a chridhe féin do labhair e,
am feasd cha ghluaisear mi:
Oir cha tig àmhghar orm gu bràth,
no trioblaid fòs g'am chlaoidh.

7 De'n ìogan, mhallachadh, 's de ghò,
a bheulsan làn a ta:
Tha aimhleas mòr 'us dìomhanas
fo 'theangaidh-san a ghnàth.
8 'An diomhaireachd nam bailte beag'
gnàth-shuidhidh e gun fhios;
Tha 'shùil air bochd 's air neo-chiontach,
g' am mort' an uaignidheas.

Tha 'shùile nimhneach mar an ceudn',
ro ghuineach geur gu lochd,
A' dearcadh ann an dìomhaireachd
chum sgrios an fhìrein bhochd.
9 Mar leòmhan luidh' 'am foill a ta,
'n a thàmh 'an garaidh-dion,
'Ghabhail nam bochd: 'us ghlac e iad
'g an tarruing ann an lìon.

10 Crùbaidh 'us cromaidh e gu làr,
chum dha nach mothaich neach:
Le 'laochraidh chum gu-n leagadh e
am bochd a' gabhail seach.
11 'Us thubhairt e 'n a chridhe féin,
dhì-chuimhnich Dia gun cheisd:
Seadh dh'fholaich e a ghnùis an céin,
cha léir dha sud am feasd.

12 'Iehobhah, éirich suas an àird,
a Dhia 'ta neartmhor treun,
Tog suas do làmh: 's na dearmaid chaoidh
na deòraidh bochd 'n am feum.
13 Na daoine dona c'uim' an dean
iad tarcuis ort, a Dhé?
An neach ud thu'irt 'n a chridhe féin,
cha-n fhiosraichear leat e.

14 Chunnaic thu sin, oir dhuit is léir
gach dochair 'us gach spìd,
A chum le d' làimh gu-n toir thu dhoibh
comain an uile a ni'd:
S' ann ortsa dh'fhàg an duine bochd
e féin a chur fo dhìon,
O's tu fear-cuidich agus neart
nan dìlleachdan gun mhaoin.

15 Gairdean an droch dhuin' 'us an daoi
leòn thus', 'us bhris, a Dhé;
'Us rannsaich 'uile lochd gu geur,
gu ruig nach faighear e.
16 Gu suthain 'us gu sìorruidh fòs,
Iehobhah ta 'n a Rìgh:
Sgriosadh na cinnich as gu tur,
'us ghlanadh as a thìr.

17 Miann nan daoin' ùmhal chual thu 'Dhé;
an cridhe ni thu gleust';
'Us bheir thu air do chluais gu beachd
an gearansan gu-n éisd:
18 A chumail ceirt ri dìlleachdain,
's ri daoinibh brùite truagh',
A chum nach tugadh duin' o'n ùir
na 's mò air fòirneart luaidh.

## SALM XI.

1 MO dhòchas chuir mi ann an Dia;
ciod uime 'n abradh sibh
Ri m'anam, chum mo chur air gheilt,
teich as mar eun gu d' shliabh?
2 Feuch chuir na h-aingidh bogh air lagh,
air sreing an saighead ghleus,

'Thilgeadh 's an dòrch' an ti 'tha ceart
'n a chridhe fòs 's 'n a bheus.

3 Ma théid na bunaitean air dhìth,
ciod ni an duine còir?
4 Tha Dia 'n a theampull naomh, air nèamh,
tha 'chaithir làn de ghlòir:
Is léir d'a shùilibh-san gach dùil,
's an domhan mhòr a ta:
Le 'rosgaibh clann nan daoin' air fad
rannsaichidh e a ghnàth.

5 Rannsaichidh Dia na fìreanaich;
ach luchd na h-aingidheachd
Is fuath le 'anam, 'us gach neach
'thug spéis do ragaireachd.
6 Air daoinibh droch-mhùint' dòirtidh Dia
nuas ribeachan gun dìth;
'Us teine, pronnusc, 's doinionn gharbh,
cuibhrionn an cup' do ni.

7 Oir Dia tha cothromach 'us ceart,
is ionmhuinn leis a' chòir:
Ag amharc air na fìreanaibh
le deadh ghnùis làn de ghlòir

## SALM XII.

1 NIS fòir, 'us cuidich leam, a Dhé,
's gun deadh dhuin' idir ann:
Na treibhdhirich 'measg chloinn nan daoin'
ri 'm faghail tha ro ghann.
2 Labhraidh gach neach r'a choimhearsnach
a' bhreug le miodal béil;
Le cridhe dùbailt' làn de cheilg,
sior-labhraidh iad ri 'chéil'.

3 Gach beul tha làn de ghabhann tlàth,
d'an gnàth 'bhi leam 'us leat;
An teangadh bhruidhneach àrdanach
sgathar le Dia nam feart.
4 A thubhairt, Orra bheir sinn buaidh
le'r teangaidh féin a mach;
'S leinn féin ar beul: cò e an Triath
a chuireas sinn fo smachd?

5 Ri sàruchadh nan deoraidh truagh',
ri osnaich dhaoine bochd,
Nis éiridh mi, (deir Dia,) g'an dion,
o'n dream 'tha 'bagradh lochd.
6 Is fior-ghlan focal Dhé gu dearbh;
amhluidh mar airgiod e,
A leaghadh 'us a ghlanadh fòs
seachd cuairt 'an suacan crè.

7 Coimheadaidh tus' iad uile, 'Dhé,
dionadh tu iad a ghnàth.
O'n ghinealach so nis a th'ann,
's o sin a mach gu bràth.
8 Gluaisidh gach aon taobh luchd an uilc,
'us togaidh iad an ceann;
An t-àm 's an cuirear suas gu h-àrd
na daoin' a's suaraich' 'th'ann.

## SALM XIII.

1 CIA fhad a dhearmadar mi leat,
a Dhia, an ann gu bràth?
Cia fhad a cheileas tu do ghnùis
o m'anam truagh gach tràth?
2 Cia fhad bhios imcheist ann am chòm,
le cridhe trom gach là?
Cia fhad a chuirear tharum suas
an ti 'bha dhomh 'n a nàmh?

3 Tabhair fainear, 'us freagair mi,
a Thighearna mo Dhia;
Soillsich mo shùilean, codal trom
chum bàis nach coidil mi.
4 Eagal gu-n abair rium mo nàmh,
chaidh agam air a nis;
'S gu-n dean mo naimhde gairdeachas,
an uair a dh'aomar mis'.

5 Ach dh'earb mi á do ghràs; 'us bidh
mo spiorad ait a'd' shlàint':
6 'Us seinnidh mi gu binn do Dhia
air son a phailteis ghnà'icht'.

## SALM XIV.

1 'NA chridhe deir an t-amadan,
cha-n 'eil ann Dia air bith:
Taid truaillidh, 's oillteil, fòs 'an gniomh;
cha-n 'eil ann neach 'ni maith.
2 An Tighearn' dh'amhairc e o nèamh,
air cloinn nan daoine nuas;
A dh'fheuchainn an robh tuigs' aig neach
na dh'iarradh Dia nan gràs.

3 Ach chlaon an t-iomlan diubh a thaobh,
ro shalach taid gu léir;
Cha-n 'eil aon neach a' deanamh maith,
cha-n 'eil fiu aon fo'n speur.
4 Am bheil aig droch-dhaoin' tuigs' air bith
'tha 'g itheadh suas gu dian
Mo phobuill-sa, mar aran blasd',
's nach 'eil a' gairm air Dia.

5 An sin do ghabh iad eagal mòr,
air son gu bheil gu fior
Dia ann an ginealach 'us linn,
nam fìreanach do shior.
6 Comhairl' an truaghain nàraich sibh,
chionn Dia 'n a thèarmunn da:
7 A Sion O gu-n tigeadh mach
slàint' Israeil gach là!

An uair bheir Dia air ais o bhruid
a phobull féin le 'chéil',
Air Iacob bithidh aoibhneas mòr,
's aiteas air Israel.

## SALM XV.

1 CO dh'fhanas ann ad phàilliun shuas?
a Thighearna, cò e?
Air do chnoc naomh cò 'n ti sin leat
a chòmhnuicheas gach ré?
2 An ti a ghluais gu treibhdhireach,
'us ionracas a chleachd,
'Labhras an fhìrinn sin a mach
a tha 'n a chridhe steach.

3 An ti nach dean air neach air bith,
cùl-chàineadh 'm feasd le 'bheul,
Nach dean aon lochd d'a choimhearsnach,
's nach tog air fòs droch sgeul.
4 A ni trom-thailceas air an daoi:
ach urram dhoibh a bheir

D'an eagal Dia; 's nach caochail mionn
ged thigeadh calldach air.

5 Airgiod air ocar nach do chuir;
an aghaidh fòs nan saoi
Duais nach do ghabh: cha ghluaisear e
gu bràth mar sin a ni.

## SALM XVI.

1 'DHE, coimhead mi, oir annad féin
a ta mo dhòigh gu fior;
2 O m'anam, thubhairt thu ri Dia,
is tu mo Thriath gu sior.
3 Mo mhaitheas ort gu dearbh cha ruig;
ach air na naoimh a ta
Air thalamh, 's air na flaithibh fior,
'g am bheil mo ghean 's mo ghràdh.

4 Mòr-mheudaichear an doilghios doibh,
a dheifricheas gu luath
Air lorg dhée eile coimheach, bréig',
a' cur ri cràbhadh truagh:
An ìobairt-dhibhe 'tha a dh'fhuil
cha-n ofrail mi gun cheisd,
'Us air an ainmibh ann am bheul
cha toir mi luaidh am feasd.

5 Cuibhrionn mo chup' 'us m'oighreachd Dia:
's tu 'sheasas dhomh mo chrann.
6 'An àitibh aoibhneach thuit mo lìon:
's leam oighreachd bhreagh nach gann.
7 Bheir mise buidheachas do Dhia,
'thug comhairl' orm a'm' fheum:
Tha m'àirnean fòs 'an àm na h-oidhch'
'g am theagasg mar an ceudn'.

8 Do chuir mi romham, anns gach cùis,
an Tighearn' mòr a ghnàth;
Chionn air mo dheas làimh gu bheil e,
cha ghluaisear mi gu bràth.
9 Mo chridh' ni aoibhneas uime sin,
ni gairdeachas mo ghlòir;
Ni m'fheòil fòs còmhnuidh fhoistineach
le dìon 'an dòchas mòr.

10 Oir anns an uaigh cha-n fhàgar leat
shios m'anam, air aon achd:
'S cha leig thu fòs do d'sheircinn naomh
gu-m faic e truaillidheachd.
11 Dhomh sligh' na beatha nochdaidh tu:
a'd' làth'r làn aoibhneas tha,
'Us aig do dheas làimh féin a Dhé,
mòr shubhachas gu bràth.

## SALM XVII.

1 EISD thus', a Thighearn', ris a' choir,
mo ghlaodh thoir aire dha;
'Us cluinn an urnuigh 'thig a mach
o m' bheul gun bhreug, gun ghò.
2 Mo bhreth o d' fhianuis thigeadh i:
le d' shùilibh léirsinneach,
Seall air na nithibh sin, a Dhé,
'tha ceart 'us cothromach.

3 Dhearbh thu mo chridh', 'us dh'fhiosraich thu
's an oidhche; dh'fhionn gu geur;
Cha d'fhuair thu maoin: oir b'e mo rùn
nach peacaichinn le m' bheul.

4 Mu thimchioll oibre dhaoine fòs,
ghléidh mi mi féin gu beachd,
Le guth do bhéil, o cheumannaibh
luchd-braid 'us ragaireachd.

5 Cum m' imeachd suas, a Dhia nam feart,
a'd' shlighibh ceart gu treun;
A'd' ròidibh dìreach cum mi suas,
nach sleamhnuich uam mo cheum.
6 Oir ghairm mi ort, a Dhé, a chionn
gu-n éisdear leatsa rium;
Do chluas a m'ionnsuidh crom a nuas,
'us fòs mo ghearan cluinn.

7 Taisbein do chaoimhneas iongantach,
'tha gràdhach làn de chliu;
O thus' a shaoras le d' dheas-làimh,
an dream d'an dòchas thu,
O'n dream 'n an aghaidh 'thogas ceann.
8 O coimhead mi gu treun,
Mar chloich do shùl': dean folach orm,
fo sgàil' do sgiathan féin.

9 O'n droch dhuin' 'tha ri fòirneart orm,
o naimhdibh sgriosach treun,
A ta 'g am chuairteachadh gach taobh,
mo choimhead uatha dean.
10 'N an saill a ta iad druidte suas,
cainnt uaibhreach tha 'n am beul.
11 Chrom iad gu lar, 'us dhearc le'n sùil;
'us chuairtich iad ar ceum.

12 Mar leòmhan gionach togarrach
chum cobhartaich a ghnàth.
Mar leòmhan òg 'an dìomhaireachd
a' luidh' 'am plaid a ta.
13 Eirich, a Dhé, 'us caisg mo nàmh,
leag sìos gu talamh e:
O'n droch dhuin', tha 'n a chlaidheamh [dhuit,
saor m'anam uaith', a Dhé.

14 O'n dream 'tha dhuit-sa, 'Dhé, mar làimh,
o dhaoinibh saoghalt' dàn',
'G am bheil an cuibhrionn 'us an cuid
's a' bheatha so a mhàin.
D'am bheil thu 'tabhairt làn am bronn
á d'ionmhas dìomhair fòs:
Tha'n gineil lìonmhor, 'us am maoin
fàgaidh d'an leanbaibh òg'.

15 Ach air mo shonsa, dearcam air
do ghnùis 'am fìreantachd:
Air mosgladh dhomh làn-dhiolar mi,
a Dhé, le d' chosamhlachd.

## SALM XVIII.

1 MO chion ort féin, a Dhia, mo threis.
2 Mo charraig Dia gu ceart,
Mo dhaingneach, 'us mo Shlànuighear:
mo Thighearn'; 'us mo neart:
An ti 's an cuir mi dòchas fòs,
mo thargaid 'us mo sgiath,
Adharc mo shlàinte e gu beachd,
mo bhaideal àrd 's e Dia.

3 Nis gaiream air an Tighearna,
d'an dlighear moladh sior;
Mar sin o m'eascairdibh gu léir
coimheadar mi gu fior.

4 Chuir tuilte dhroch dhaoin' eagal orm,
chaidh umam guin an éig.
5 Pian ifrinn agus lìontan bàis,
romham 's gach àite feuch.

6 A'm' éigin ghoir mi air mo Thriath,
dh'éigh mi gu h-àrd le m' ghlaodh:
'Us as a theampull naomha féin
dh'éisd e mo ghuth gu caomh.
'N a fhianuis 'us 'n a éisdeachd féin,
mo ghlaodh do ràinig suas;
7 An talamh air gach ceum an sin
do chriothnuich, chrathadh, ghluais:

Bunaitean nan cnoc 's nam beann,
do ghluaiseadh sin gu garg,
Do chriothnuicheadh 'us chrathadh iad,
a chionn gu robh air fearg.
8 Chaidh deatach as a shròin a mach,
'us teine loisgeach mòr
Chaidh as a bheul, 'us lasadh leis
a dh'éibhlibh ni 'bu leòir.

9 'Us lùb e fòs na nèamha foidh',
's a nuas do thùirling e:
Fior-dhorchadas 'us dubh-aigein
bha sin fo chosaibh Dhé.
10 Air cerub mharcaich e gu h-àrd,
air iteig fòs do chaidh;
'Us bha e luath ag itealaich,
air bharraibh sgiath na gaoith'.

11 Dubh-dhorchadas mar dhìomhaireachd
do chuir e uime féin:
Bu phàilliun da na h-uisgean dorch',
'us neula tiugh' nan speur.
12 Do chaidh a neula tiugh' le 'chéil',
'us clacha-meallain fòs,
'Us éibhlean tein' air thoiseach air,
o'n dealradh 'bha 'n a ghnùis.

13 Rinn Dia 's na speuraibh tairneanach,
'us leig an Ti a's àird,
A ghuth a mach, le cloich-shneachd chruaidh,
'us éibhlibh teith 's gach àit.
14 A shaighde leig e uaith' a mach,
'us sgaoil e iad air fad,
Tein-athair orra thilg gu mòr,
'us chlaoidheadh iad gu grad.

15 Aigein an uisge chunn'cas ris,
bha stéidh an domhain nochdt';
Le séideadh anail d'fheirge, 'Dhé,
le d'achmhasan 's do smachd.
16 As 'ionad àrd do chuir e nuas,
'us bhuin e mise mach,
'Us rinn mo tharruing mar an ceudn'
á h-uisgibh iomarcach.

17 O m'eascar thul-chuiseach 'us threun
thug e dhomh fuasgladh deas,
'S o luchd mo mhì-ruin agus m'fhuath,
bu treis' gu mòr na mis'.
18 'An là mo thrioblaid 'us mo theinn,
thug ionnsuidh orm gun fhios:
Ach bha mo Dhia 'n a thaice dhomh,
cha sleamhnuich uam mo chos.

19 Gu ionad farsuinn agus réidh
thug esan mi a mach:
Mo theasairginn do rinneadh leis,
oir ghabh e annam tlachd.
20 Réir m'ionracais, 'us gloine làmh,
do chuitich Dia maith rium:
21 Air seachran uaith' cha deachaidh mi;
a shlighe choimhdeadh leam.

22 Oir 'uile bhreth a'm' fhianuis tha:
a statuin uam nior chuir.
23 Bu treibhdhireach 'n a làthair mi:
o m'aing'eachd féin do sguir.
24 'Réir m'ionracais 'us gloine làmh,
'an sealladh beachd a shùl,
Do rinneadh mise chuìteachadh
gu caomh le Dia nan dùl.

25 Do'n duine ghràsail, gràsmhor thu,
dìreach do'n treibhdhireach.
26 Glan thu do'n duine ghlan, 'us fiat'
do'n duine fhiat' fa seach.
27 Na daoine 'tha fo thrioblaid mhòir,
làn-shaoraidh tu 's gach àit;
Ach bheir thu nuas a' mhuinntir sin
'g am bheil au sealladh àrd.

28 Oir lasaidh tu mo choinneal domh,
'us ni mo Dhia 's mo Rìgh
Mo dhorchadas a shoillseachadh,
chum soilleir glan gu-m bi.
29 Mor bhuidheann sluaigh, le d' threis', a Dhé,
do bhriseadh leam air fad:
Le neart mo Dhia thar balla leum,
'us chaidh mi féin gun stad.

30 Ach Dia, a ta a shlighe ceart:
'us dhearbhadh focal Dhé;
Do'n uile dhream a dh'earbas as,
g'an dion is targaid e.
31 Oir cò is Dia, ach thusa 'Dhé?
cò 's carraig ach ar Triath?
32 An neach a ni mo shlighe ceart,
's a bheir dhomh neart, 's e Dia.

33 Mar chosaibh féidh 'tha luath chum ruith,
mo chosa do rinn e,
Air m'àitidh àrd' 'g am shocrachadh,
a chum nach gluaisteadh mi.
34 Gu còmhrag theagaisg e mo làmh,
ionnus gu-n d' thug mi buaidh,
A' briseadh le mo ghairdeinibh
bogha de'n stàilinn chruaidh.

35 Thug thusa sgiath do shlàinte dhomh,
do dheas làmh chum mi suas;
Thug orm do chaoimhneas 'us do ghràdh
gu inbhe mhòir gu-n d'fhàs.
36 Mo cheuma rinn thu farsuinn fo'm
sin domh mar fhuaradh thus';
Ionnus gur socrach sheasas mi,
cha sleamhnuich uam mo chos.

37 Lean mi mo naimhdean anns an ruaig,
'us orra rug gu cas:
'Us gus 'n do chlaoidheadh iad gu léir,
nior phill mi féin air m'ais.
38 Gun chomas éirigh lot mi iad,
'us thuit iad sìos fo m' chois.
39 Le neart chum cath' 's tu 'chrioslaich mi;
na dh'éirich rium leag thus'.

40 Air mhuineal thug thu dhomh mo nàmh;
luchd m'fhuath' gu'n claoidh gu léir.
41 Ghlaodh iad, ('s d'am furtachd cha robh
air Dia, 's cha d'fhreagair e. [neach:)
42 Amhluidh mar dhus a' dol le gaoith,
gu mìn do phronn mi iad;
'Us thilg mi iad a mach a rìs
mar chlàbar air an t-sràid.

43 O strì nan daoine shaor thu mi;
rinn ceann nan cinneach dhiom;
Na daoine riamh nach b'aithne dhomh,
ri seirbhis dhomh do chì m'.
44 Air cluinntinn dhoibh-san iomradh orm,
géillidh iad dhomh gun stad;
'Us ni dhomh coigrich mar an ceudn'
an ìsleachadh air fad.

45 Làn-sheargaidh 'us dubh-chrionaidh as,
na coigrich ud gu léir;
A' teachd le eagal 's uamhunn mhòr
a mach o'n garaidh féin.
46 Dia beò a ta, beannaicht' gu robh
mo charraig féin gu bràth:
'Us Dia mo shlàinte bitheadh e
air 'àrdachadh a ghnàth.

47 Mo dhìoghaltas, 's mo leasachadh,
's e Dia a bheir a mach;
'S e fòs a chuireas dhomh fo smachd
na slòigh gu h-iomadach.
48 'S e 'dh'fhuasglas mi o m'eascairdibh:
's tu 'thog mi thar gach neach
A dh'éirich rium; 'us thug mi saor
o fhear na h-eucorach.

49 Am measg nan cinneach, uime sin,
bheir mise dhuit, a Dhé,
Mòr bhuidheachas; do d'ainm-sa fòs
àrd-mholadh seinnidh mi.
50 Bheir esan fuasgladh mòr d'a rìgh:
le pailteas ni e gràs
Air Daibhidh, neach a dh'ungadh leis,
'us air a shliochd gu bràth.

## SALM XIX.

1 GLOIR Dhé làn-fhoillsichidh na nèamh,
's na speura gniomh a làmh.
2 Tha là a' deanamh sgéil do là,
'us oidhche dh'oidhch' gun tàmh
A' teagasg eòlais, anns gach àit.
3 Oir cha-n 'eil ionad ann,
No cainnt, no uirghioll fòs air bith,
nach cual an guth gach àm.

4 Chaidh'm fuaim air feadh gach tìre mach,
am focal chaidh an céin
Gu crìch na cruinne, chuir e annt'
buan-phàilliun àrd do'n ghréin:
5 Neach tha mar nuadh fhear-pòsda 'teachd
o 'sheòmar féin a mach,
'Ta ait, mar ghaisgeach treun a' ruith
a réis' gu togarach.

6 A' dol a mach o chrìch nan speur,
mu'n cuairt g'an crìch a ghnàth:
'S cha-n fholaichear o theas na gréin',
aon ni 's a' chruinne 'ta.

7 Is iomlan lagh Iehobhah mhòir;
an t-anam iompaidh e:
Teisteas an Tighearna tha dearbh;
an simplidh glic 's e ni.

8 Tha stàtuin fòs an Tighearn' ceart,
'g cur aoibhneis anns a' chridh';
Glan-àithnte Dhé a' soillseachadh,
nan sùl nach maith a chi.
9 Eagal an Tighearn' fior-ghlan e,
buan-mhaireannach a ghnàth:
Fior agus cothromach air fad,
a bhreitheanais a ta.

10 Is fèarr r'an iarraidh iad na'n t-òr,
an t-òr a's fèarr air bith:
Na 's milse na a' mhil ta iad,
no cìr mheala r'a h-ith.
11 A' faotainn rabhaidh fòs a ta
d'òglachsa uath' a ghuàth,
'S 'n an coimhead cùramach gu dearbh
mòr-thuarasdal a ta.

12 Cò thuigeas uile sheachrain féin?
glan o lochd dìomhair mi.
13 O pheacaibh dànadais air ais
cum d'òglach féin, a Dhé;
Na bitheadh ac' àrd-cheannas orm:
an sin biom treibhdhireach,
'Us fòs o'n pheacadh mhòr bidh mi,
fior-ionraic neo-chiontach.

14 O Dhia, mo neart, 's mo shlànuighear,
'an deadh thoil gabh uam féin,
Na smuaintean 'tha a'm' chridhe stigh,
'us briathra glan mo bhéil.

## SALM XX.

1 GU freagradh Dia thu ann an là
do thrioblaid, 'us do phéin!
Gu-n deanadh ainm Dhé Iacoib fòs
sior-choimhead ort a'd' fheum:
2 Gu-n cuireadh thugad cuideachadh,
tràth, as a theampull naomh:
'Us deanadh e do neartachadh
á Sion féin gu caomh.

3 Cuimhnicheadh e gu gràsmhor dhuit
d'uil' ofraile gu grad,
'Us gabhadh e gu taitneach uait
d'iobairte loisgt' air fad.
4 A réir deadh rùin do chridhe féin,
tiùbhradh e dhuit gu maith;
Coimhlionadh e gach comhairle
'tha ann ad chridhe stigh.

5 Ni sinne aoibhneas ann ad shlàint',
'us ann an ainm ar Dia,
Suas togaidh sinn ar brataichean:
Dia 'dheònach' d'uile mhiann!
6 Nis 's fiosrach mi gu-n teasairg e
an ti a dh'ungadh leis:
'Us le neart-saoraidh deas làimh' Dhé
o nèamh gu-n éisdear ris.

7 Tha cuid ag earbs' à carbadaibh,
'us cuid á eachaibh àrd';
Ach ainm an Tighearna ar Dia
cuimhnichidh sinn 's gach àit.

8 Dh'islicheadh iadsan, 's thuit iad sios:
ach dh'éirich sinne 's sheas.
9 'Dhé, fòir, 'us éisdeadh ruinn an Rìgh,
tràth ni sinn gearan ris.

## SALM XXI.

1 'AM meud do neirt-sa, 'Dhé nan dùl,
bidh aoibhneas air an Rìgh:
'Us ann ad shlàinte thròcairich
sòlas cia mòr do ni?
2 Làn mhiann 'us rùn a chridhe féin
thug thusa dha gu seth:
Aon athchuinge a dh'iarr a bheul
cha d' rinn thu air a cleith.

3 Oir beannachadh do mhaitheis mhòir'
sin thug thu dha gu moch:
'Us chuir thu coron àrd m'a cheann,
de'n òr a's deirge dreach.
4 Do dh'iarr e ortsa beatha bhuan,
sin thug thu dha gu fior:
'Us thug thu sìneadh saoghail dha,
a chum bhi beò gu sìor.

5 A thaobh na slàinte 'thug thu dha,
is mòr a ghlòir gach àm;
Ard-urram agus moralachd
chuir thusa air a cheann.
6 Oir rinneadh leat ro bheannaicht' e
air feadh gach ré gu beachd;
'Us rinn thu e làn-aoibhneach fòs
le d' ghnùis 'an tròcaireachd.

7 Oir ann an Dia Iehobhah mòr
earbaidh an rìgh a ghnàth:
Tre thròcair fòs an Ti a's àird',
cha ghluaisear e gu bràth.
8 Am'sidh do ghlac air d'uile nàmh;
air d'eascar do làmh dheas.
9 Mar àmhuinn theinntich ni thu iad,
'an aimsir d'fheirg' g'an sgrios:

'N a chorruich mhòir ni Dia gu fior,
an slugadh sìos air fad,
'Us nithear orra milleadh fòs
le teine mòr gu grad.
10 An toradh sgriosaidh tu o'n tìr,
's an sìol o dhaoinibh as.
11 Oir rinn iad feall a'd' aghaidh: 's dhealbh
dò-bheairt nach d'fheud cur leis:

12 Bheir thusa orra, uime sin,
gu-n tionndaidh iad an cùl,
Oir saighde geur do bhogh' air sreing
ri'n aghaidh gleusaidh tu.
13 Ardaich thu féin, a'd' chumhachdaibh,
a Thighearna nam feart:
Mar sin sìor-chanaidh sinn do chliù,
'us molaidh sinn do neart.

## SALM XXII.

1 MO Dhia, mo Dhia, c'uim' thréig thu mi?
le d'fhurtachd uam an céin;
O bhriathraibh goirt mo bhùiridh àird,
gun fhuasgladh orm a'm' fheum?
2 Mo Dhia, cha d' thug thu freagradh dhomh,
's an là 'n do ghairm mi ort;
An uair bu chòir dhomh tàmh 's an oidhch',
cha-n 'eil mi féin a'm' thosd.

3 Gidheadh tha thusa fior-ghlan naomh
a Dhé, os ceann gach sgéil,
A'd' chòmhnuidh anns an àros sin,
's am bheil cliu Israeil.
4 Do rinn ar sinnsir dhiotsa bun;
'us shaor thu iad mar dh'earb.
5 Do ghlaodh iad riut, 'us shaoradh iad:
dh'earb riut gun aghaidh dhearg.

6 Ach mise fòs cha duin', ach cnuimh:
gràin dhaoin', 'us tàir nan slògh.
7 Cùis crathaidh cinn, 'us casaidh béil,
spòrs do na chi mo dhòigh.
8 Ag ràdh, Do rinn e bun á Dia,
chum fuasgladh air 'n a fheum:
Nis deanadh e a theasairginn,
o thug e dha làn-spéis.

9 Ach 's tus' an ti a bhuin a mach
á broinn mo mhàthar mi;
Is tu 'bu bharrant dòchais dhomh,
'n uair bha mi air a' chìch.
10 O'n bhroinn do thilgeadh ortsa mi,
air bhi dhomh òg 'us maoth;
O thàinig mi o'n bhroinn a mach,
is tu mo Dhia ro chaomh.

11 A Dhé na bi-sa fada uam,
Oir 's dlùth dhomh trioblaid theann;
'S gun agam neach gu m' chuideachadh,
no aon a chuireas leam.
12 Do chuairtich umam mòran tharbh,
mu m' thimchioll air gach làimh;
Dh'iadh umam tairbh ro làidir bhorb'
'am Bàsan 'bha 'n an tàmh.

13 Gu farsuinn dh'fhosgail iad am beul,
mar leòmhan allta garg;
A' tabhairt sithidh reubaidh orm,
le bùireadh fiadhaich borb.
14 Mar uisge dhòirteadh mise mach,
mo chnàmhan sgàint' o 'chéil':
Mo chridh' a'm' chòm an taobh a stigh,
air leaghadh ta mar chéir.

15 Air tiormachadh mar shoitheach crè
a ta mo neart, a Dhé;
Mo theangadh 'leantuinn tha ri m' ghial,
gu ùir 'bhàis thug thu mi.
16 Oir dh'iadh mu'n cuairt orm madraidh gharg'
bhuail umam thall 's a bhos
Mòr-bhuidheann luchd na h-aingidheachd;
lot iad mo làmh 's mo chos.

17 Mo chnàmhan uile feudaidh mi
an àireamh aon 'us aon:
Gu geur tha iad ag amharc orm,
a' dearcadh orm gach taobh.
18 Mo thrusgan eatorra do roinn,
croinn thilg iad air mo bhrat.
19 Ach fad o m' chobhair, 'Dhia mo neirt,
na fan, ach deifrich ort.

20 Do m'anam tabhair fuasgladh deas
o'n chlaidheamh sgaiteach gheur;
'Us m'aon-ghràidh caomh gu-n saorar leat,
o neart nam madradh treun'.

21 O bheul nan leòmhan làidir borb',
'Dhé, fuasgail orm gun stad:
O adhaircibh nam buabhull treun';
oir chual' thu mi gu grad.

22 Do m' bhràithribh cuiream d'ainms' an céill;
's an éireachd molam thu.
23 'Shìl Iacoib, 's a luchd eagail Dhé,
glòir thugaibh dha 'us cliu:
Oirbhs', Iarmad Israeil air fad,
biodh 'eagal-san gu mòr:
24 Oir tarcuis riamh cha d' rinn air bochd,
's nior ghabh e gràin d' a leòn:

Cha d'fholaich, 's cha do cheil a ghnùis,
g'a thréigsinn ann a theinn;
'N uair rinn e glaodh 'us gearan ris,
thug éisdeachd dha gu binn.
25 'S ann ortsa bhios mo mholadh àrd
's an éireachdas, a Dhé:
Mo bhòidean ìocam fòs an làth'r
na dream d'an eagal e.

26 Na daoine sin 'tha macanta
ithidh, 'us gheibh an sàth:
Na dh'iarras Dia àrd-mholaidh e;
'ur cridh' bi'dh beò gu bràth.
27 Pillidh ri Dia gach iomall tìr',
'us cuimhnichidh iad air:
Seadh sluagh nam fineacha gu léir
dhuit géill 'us urraim bheir.

28 Air son gur le Iehobhah mòr
an rìoghachd le còir cheart:
'S am measg nam fineachan air fad
's leis uachdranachd 'us neart.
29 Na daoine reamhar anns gach tìr,
ithidh, 'us géillidh dha:
Dha cromaidh sìos na théid 's an uaigh,
cha chum neach 'anam beò.

30 Thig sliochd, 'us seirbhis ni do Dhia,
dha measar iad mar linn.
31 Innsidh a cheart do'n àl ri teachd,
gu-m b'esan sud a rinn.

## SALM XXIII.

1 IS e Dia féin a's buachaill dhomh,
cha bhi mi ann an dìth.
2 Bheir e fainear gu-n luidhinn sios
air cluainibh glas' le sìth:
'Us fòs ri taobh nan aimhnichean
'théid seachad sios gu mall,
A ta e 'g a mo threòrachadh,
gu mìn réidh anns gach ball.

3 Tha 'g aiseag m'anam' dhomh air ais:
's a' treòrachadh mo cheum
Air slighibh glan' na fìreantachd,
air sgàth 'dheadh ainme féin.
4 Seadh fòs ged ghluaisinn eadhon trìd
ghlinn dorcha sgàil' a' bhàis,
Aon olc no urchuid a theachd orm
ni h-eagal leam 's ni 'n càs;

Air son gu bheil thu leam a ghnàth,
do lorg, 's do bhata treun,
Tha iad a' tabhairt comhfhurtachd
'us fuasglaidh dhomh a'm' fheum.

5 Dhomh dheasaich bòrd air beul mo nàmh:
le olaidh dh'ung mo cheann;
'Cur thairis tha mo chupan fòs,
aig meud an làin a t'ann.

6 Ach leanaidh maith 'us tròcair rium,
an cian a bhios mi beò;
'Us còmhnuicheam 'an àros Dhé,
ri fad mo ré 's mo lò.

## SALM XXIV.

1 'S LE Dia an talamh, 'us a làn:
an domhan, 's na bheil ann.
2 Oir shocraich e air cuantaibh e,
air sruthaibh leag gu teann.
3 Cò e am fear sin a théid suas
gu tulaich naomha Dhé?
'Us fòs 'n a ionad naomha-san,
cò sheasas ann gu réidh?

4 An ti 'g am bheil na làmhan glan',
'us cridhe neo-chiontach;
'Anam nior thog ri dìomhanas,
's nior lùgh mionn ìoganach.
5 An ti sin beannachadh o Dhia
gheibh e gu saoibhir pailt,
'Us ionracas faraon o'n Dia
's bun slàinte dha 'n a airc.

6 'S i sin a' ghinealach 's an dream
a dh'iarras e gu mòr;
'Tha 'g iarraidh d'aghaidh 'us do ghnùis,
O Iacoib, mar is còir.
7 Togaibh, a gheatacha, 'ur cinn,
'us éiribh suas gu h-àrd,
O dhorsa sìorruidh; Rìgh na glòir'
gu-n tigeadh e g'a àit.

8 Cò e sin féin Ard-Rìgh na glòir'?
an Tighearn' làidir treun,
Iehobhah neartmhor, cruaidh 'an cath,
'bheir buaidh a mach dha féin.
9 Togaibh, a gheatacha, 'ur cinn,
'us éiribh suas gu h-àrd,
O dhorsa sìorruidh: Rìgh na glòir'
gu-n tigeadh e g'a àit.

10 Cò e sin féin Ard-Rìgh na glòir'?
Iehobhah mòr nan slògh,
'Se féin a's Rìgh na glòir' a t'ann,
gun choimeas idir dha.

## SALM XXV.

1 'DHIA, togam m'anam riutsa suas.
2 Mo Dhia, mo mhuinghin dheas;
A m'ionnsuidh na leig aobhar nàir';
do m'eascar gairdeachas.
3 Fo nàir' 'us masladh na leig neach
d'an gnàth' bhi 'feitheamh ort:
Ach nàire gu robh air an dream
a ni gun aobhar lochd.

4 Foillsich do shlighe dhomh, a Dhé;
a'd' cheumaibh teagaisg mi:
5 'Us treòraich mi a'd' fhìrinn ghloin,
's mo theagasg dean, a Dhé:
Oir 's tu a's Tighearn ann gu dearbh,
's tu 's slàinte dhomh a ghnàth,

'Us ort a ta mi 'feitheamh fòs
le foighid mhòir gach là.

6 Cuimhnich, a Dhé, do thròcair chaomh,
do chaoimhneas làn de ghràdh:
O chian nan cian a ta iad ann,
's an aimsir fad o'n là.
7 Na cuimhnich peacaidh m'òige dhomh:
's na lochdan a rinn mi;
A réir do thròcair cuimhnich orm,
air sgàth do ghràis, a Dhé.

8 Is maith 's is direach Dia nan dùl:
'us air an aobhar ud
Do nithear leis na peacaich thruagh'
a theagasg anns an ròd.
9 Treòraichidh e na daoine ciùin'
'am breitheanas gu ceart:
'S na daoine mìne teagaisgidh
'n a shlighe, Dia nam feart.

10 An tròcair 'us an fhìrinn réidh
sud sligh' ar Dé 's gach ball;
Do'n dream a chumas gealladh ris,
's nach leig a theist air chall.
11 Sgàth d'ainme, lagh mo chionta fòs,
oir tha sud mòr, a Dhé.
12 Cò 'm fear d'an eagal Dia? 'S an t-sligh'
's ion-roghnuidh seòlaidh e.

13 An seasgaireachd ni 'anam tàmh,
's le 'shliochd le ceart an tìr.
14 Tha rùn an Tighearn' aig an dream
d'an eagal e gu fior:
'Us nithear leis a chùmhnant fòs
'fhoillseachadh dhoibh gu ceart.
15 A ta mo shùile féin a ghnàth
ri Tighearna nam feart,

Air son gu-n spìonar leis mo chos
gu h-aithghearr as an rib.
16 Pill thugam, 'us dean tròcair orm:
a'm' aonar taim, 's fo dhrip.
17 Tha teinn mo chridh' a' dol 'am meud;
saor mi o m'àmhghar geur.
18 Seall air mo phéin, 'us m'anshocair,
's mo pheacaidh lagh gu léir.

19 Mo naimhde guineach thoir fainear,
oir tha iad lionmhor ann;
Fuath nimhneach agus mi-runach
tha aca dhomh nach gann.
20 'Dhia, coimhead m'anam, 's furtaich orm:
na leig fo nàire mi;
Mo dhòchas uile leag mi ort,
air son gur tu mo Rìgh.

21 Nis deanadh ionracas 'us còir
mo dhion; 's mi 'feitheamh ort.
22 'Dhia, fuasgail air cloinn Israeil,
o'n uile àmhghar goirt.

## SALM XXVI.

1 THOIR ormsa breth, a Dhia nan dùl,
a'm' neo-chiont ghluais mi féin,
Oir rinn mi dòchas maith á Dia,
cha sleamhnuich uam mo cheum.
2 'Dhia, fionn mo chridhe, 's m'àirne fòs,
fidir 'us ceasnaich mi.



3 Oir dhearc mi air do chaoimhneas gràidh:
a'd' fhìrinn ghluais mi, 'Dhé.
4 Le cuideachd dhìomhain riamh nior shuidh;
cha siubhlam le luchd-saoibh.
5 Is beag orm coimhthional an uilc:
's cha suidh mi sìos le bao'ibh.
6 'An neo-chiont glanaidh mi mo làmh,
'us cuairt'cheam d'altair, 'Dhé;
7 Gu foillsichinn le moladh àrd,
do mhiorbhuile gu léir.

8 Còmhnuidh do theach is ionmhuinn leam,
a Thighearna 's a Dhé,
Gnàth-àite bunaidh d'onorach,
is leam ro ionmhuinn e.
9 Le peacachaibh, luchd-deanamh uilc,
na cruinnich m'anam bochd,
Na cuir mo bheath' 'n an cuideachd sud
'Tha fuileachdach gu lochd.

10 'G am bheil an t-aimhleas mòr 'n an glaic:
duais-bhratha 'n an làimh dheis,
11 Ach gluaisidh mi a'm' neo-chiont féin,
a'd' thròcair saor-sa mis'.
12 'N a seasamh ta mo chos gu beachd
air ionad còmhnard réidh:
'Us ann an coimhthional nan naomh,
Beannaicheam thus' a Dhé.

## SALM XXVII.

1 'S E Dia mo sholus, 'us mo shlàint',
cò chuireas eagal orm?
'S e neart mo bheatha Dia nan dùl,
cò chuireas fait'cheas fo'm?
2 Mo naimhde, m'eascairde, luchd-uilc,
tràth thàinig orm gu bras,
Gu gionach dh'itheadh m'fheòla suas,
fhuair tuisleadh, thuit gu cas.

3 Ged champaicheadh a'm' aghaidh feachd,
cha-n eagal le mo chrìdh':
Ged éireadh cogadh 'm aghaidh fòs,
á so mo bhun do ni.
4 Aon ni do mhiannaich mi o Dhia,
gu minic iarram *e*:
A bhi a'm' chòmhnuidh feadh mo là
'an tigh 's an àros Dhé;

A chum gu faicinn féin gu glan
maise Iehobhah mhòir,
Gu fiosraichinn 's gu faighinn sgeul,
'n a theampull mar is còir.
5 Oir ni e m'fholach 'n àm na h-airc'
'n a phàilliun: dion do ni
'An diomhaireachd a phàilliuin dhomh;
air carraig cuiridh mi.

6 Os ceann mo naimhde 'ta mu m' chuairt,
nis togar suas mo cheann:
Glan ìobairt aoibhneis uime sin
d'a phàilliun bheirear leam:
'Us seinnidh mi gu togarrach,
seadh, canaidh mi gu binn,
Ceòl agus moladh àrd do Dhia
ri fad mo ré 's mo linn.

7 Le guth mo bheoil tràth éigheam riut,
thoir eisdeachd dhomh, a Dhé:

Le iochd dean tròcair orm, 'us fòir,
gu gràsmhor freagair mi.
8 Iarr m'aghaidh, 'n uair a thuirt thu rium,
an sin thuirt m'anam leat,
Do ghnùis, 'us d'aghaidh féin a Dhé,
sin iarraidh mi gu h-ait.

9 Na folaich uam do ghnùis, 'am feirg
na dibir d'òglach fèin:
'S tu 'chuidich leam: a Dhé mo shlàint'
na fàgsa mi 's na tréig.
10 'N uair thréigeas m'athair mi gu tur,
's mo mhàthair fòs faraon,
Do ni an Tighearna an sin
mo thogail suas gu caoin.

11 'Dhia, teagaisg dhomh do shlighe féin,
'us treòraich mise, 'Dhé,
Fa chùis mo naimhde mi-runach,
air ceumaibh dìreach réidh.
12 Do mhi-run m'eascairde ro gheur
na tabhair thairis mi:
Oir dh'éirich rium luchd-fianuis bhréig',
'us dream a bhrùchdas nimh.

13 Rachadh mo mhisneach uil' air cùl,
mur creidinn maitheas Dhé,
Gu faicinn sin an tìr nam beò,
'g am fhuasgladh ann am fheum.
14 Fuirich gu foighidneach ri Dia,
glac thugad misneach mhòr,
'Us bheir e spionnadh cridhe dhuit:
fuirich ri Dia na glòir'.

## SALM XXVIII.

1 A DHIA, mo charraig, éigheam riut,
a'd' thosd na bi-sa uam:
Eagal le d' thosd, gur cosmhuil mi
ri dream 'théid sìos do'n uaigh.
2 Guth m'athchuinge, tràth éigheam riut,
éisd thus' an sin, a Dhé:
'N uair thogas mi mo làmhan suas
gu d' theampull naomha féin.

3 Le luchd an uilc 's na h-eucorach,
na tarruing mi gu bràth;
R'an coimhearsnaich a labhras sìth,
ach olc 'n an cridhe ta.
4 A réir an oibre, tabhair dhoibh,
a réir an rùin chum lochd:
'Us diolsa riu droch ghniomh an làmh,
amhluidh mar thoill iad ort.

5 Do bhrìgh nach tuig iad oibre Dhé,
no gniomh a làmha fòs,
Do ni e milleadh orra 's claoidh,
's cha dean an togail suas.
6 Air son guth m'athchuinge gu-n d'éisd,
mòr-bheannaicht' gu robh Dia.
7 Do chuir mo chridh' a dhòchas ann;
's e Dia mo neart 's mo sgiath.

Tha mi a' faghail cuideach' uaith',
mar sin le aoibhneas ait
Mo chridh' a ta; 's le m'òran binn
sior-mholam e gu pailt.
8 'S e Dia a's neart, 's a's treise dhoibh,
oir tha e féin gu deas
'N a neart, 's 'n a spionnadh slàinte dlùth
do'n ti a dh'ungadh leis.

9 'Dhia, furtaich air do phobull caomh,
'us beannaich d'oighreachd féin:
Dhoibh tabhair beath', 'us teachdan-tir,
tog iad am feasd, a Dhé.

## SALM XXIX.

1 THUGAIBH, a laochraidh làidir threun,
do Thighearna nam feart,
Thugaibh do'n Tighearn' ud faraon
glòir, urram, agus neart.
2 A' ghlòir a's cubhaidh fòs d'a ainm,
thugaibh do'n Dia ro threun:
Sleuchdaibh do'n Tighearna faraon
'am mais' a naomhachd féin.

3 Tha guth Dhé air na h-uisgeachaibh;
'us fòs ni Dia na glòir'
Ard-thairneanach, 'us suidhidh e
air uisgibh làidir mòr'.
4 Tha guth an Tighearna gu beachd
mòr-chumhachdach 'us treun:
Tha guth an Tighearna faraon
làn moralachd ann féin.

5 Brisidh an Tighearna le 'ghuth
na seudair a ta 'fàs;
'Us brisear seudair Lebanoin
le 'ghuthsan aig a chruas.
6 'Us bheir e orra leum gu clist',
amhluidh mar ghamhuin bò:
Sliabh Shirioin 'us Lebanoin,
mar bhuabhull meargant' òg.

7 Sgoiltidh guth Dhé an dealanach;
am fàsach crathaidh e;
8 Seadh fàsach Chadeis mar an ceudn'
's e Dia a chrathas e.
9 Bheir guth Dhé fòs air aighibh àllt'
grad-sgarachdainn o 'n laoigh;
'Us lomaidh sud na coillte dlùth',
a' rùsgadh bhàrr nan craobh:

'Us ann a theampull naomhasan,
cuiridh gach neach an céill
Glòir agus urram mòr ar Dia;
'g a mholadh-san d'a réir.
10 Tha Dia 'n a chòmhnuidh air an tuil;
's 'n a shuidh' am feasd 'n a Rìgh.
11 Bheir Dia d'a phobull neart; 'us bheir
dhoibh beannachadh le sìth.

## SALM XXX.

1 'DHIA, molam thu, oir thog thu mi,
gàir' m'eascair cha d' rinn dhìom.
2 A Dhia mo Thighearn', ghlaodh mi riut,
'us dh'fhurtaich orm a'm' fheum.
3 Do thogadh m'anam leatsa, 'Dhé,
glan as an uaigh a nìos;
'Us ghléidh thu mi gu tearuint' beò,
do'n t-slochd nach rachainn sìos.

4 Do'n Tighearn' àrd gu ceòlmhor binn
seinnibh, a naomh-shluagh féin,
Ri cuimhneach' air a naomhachd-san,
sgaoilibh a chliu an céin.
5 Oir 'fhearg cha mhair ach mionaid bheag,
'n a dheadh-ghean beatha ta:
Tràth feasgair fòs ged robh ann bròn,
thig aoibhneas leis an là.

6 A'm' shocair thubhairt mi mar so,
cha ghluaisear mis' am feasd:
7 Le d' thròcair thug thu air mo chnoc
gu daingean suas gu-n d' sheas:
A Dhé, do cheil thu orm do ghnùis,
chuir sin gu trioblaid mi.
8 'Dhé, riut do ghlaodh: is rinn ri Dia
mo ghearan 'us mo chaoidh:

9 Ciod i an tairbh' a'm' fhuil-sa 'ta,
an déigh mo chur 's an uaigh?
Am molar thusa leis an ùir?
an toir air d'fhìrinn luaidh?
10 Eisd rium a nis, a Dhia nan dùl,
dean tròcair orm 'us gràs;
Is bi-sa, 'Dhé, 'd'fhear-cuidich leam,
'n uair tharlas dhomh 'bhi 'n sàs.

11 Mo bhròn gu dannsadh chaochail thu,
'us m'eudach-saic faraon
Do sgaoil thu dhìom, 'us chrioslaich mi
le aoibhneas air gach taobh:
12 Mo ghlòir gu-n seinneadh dhuit-sa cliu,
gun idir 'bhi 'n a tosd:
A Dhia mo Thighearn, bheir mi dhuit
mòr-bhuidheachas am feasd.

## SALM XXXI.

1 A SADSA, 'Dhé, ni mise bun;
nàir' orm na leig am feasd:
Dean fuasgladh dhomh a'd' ionracas,
o thrioblaid 'us o cheisd.
2 Do chluas a m'ionnsuidh crom a nuas,
'us furtaich orm gu dian:
A'd' charraig dhaingean bi-sa dhomh,
tigh-tearmuinn chum mo dhìon.

3 Oir's tu a's carraig dhìleas dhomh
's mo dhaingneach làidir treun,
'Us uime sin sgàth d'ainme, 'Dhé,
treòraich, 'us stiùr mo cheum.
4 Saor as an rib a dh'fholaich iad
buin mise mach, a Dhé:
Air son gur tus' an ti a mhàin
a's neart, 's a's treòir dhomh féin.

5 A'd' làimh-sa mhàin, a Dhia nan dùl,
mo spiorad tiomnam suas:
A Dhia na fìrinn, 'us mo Thriath,
's tu dh'fhuasgail air mo chruas.
6 Is fuath leam iad a bheir fainear
na breuga dìomhaineach:
Ach dòchas ann an Dia nan gràs
chuir mi gu muinghineach.

7 A'd' thròcair biom gu h-aoibhneach ait:
oir thug thu, 'Dhé, fainear
Mo thrioblaid; 's m'anam ann an teinn
bha thusa fiosrach air.
8 Cha d' rinneadh leat mo dhruideadh suas
'an làimh mo nàmhaid thréin:
'An àite farsuinn shocruich thu
mo chosan 'us mo cheum.

9 O tha mi, 'Dhé, 'an trioblaid mhòir,
dean tròcair orm gu cas:
Mo shùile, m'anam, 'us mo bholg,
le bròn air seargadh as.

10 Oir chlaoidheadh m'anam as le bròn,
's mo bhliadhnacha le caoidh:
Do bhrìgh mo lochd chaidh as do m' neart,
mo chnàmhan air an claoidh.

11 Mar aobhar fanoid tha mi fòs
do m'eascairdibh gu léir,
Gu h-àraidh do mo choimhearsnaich,
mar mhasladh tha mi féin:
'Us do luchd m'eòlais fòs a taim
a'm' aobhar geilt 'us fuath':
Gach neach a chi mi air an t-sràid,
a' teicheadh uam gu luath.

12 Mar dhuine marbh air dol á cuimhn';
mar shoitheach briste mi:
13 Oir chualas toibheum mhòran dhaoin';
eagal gach taobh do bhi:
A'm' aghaidh 'n uair a chruinnich iad,
dhealbh iad mo bheath' a sgrios:
14 Ach dhiotsa, 'Dhé, rinn mise bun;
is tu mo Dhia, deir mis'.

15 Tha m'aimsirean a'd' làimh-sa 'Dhé,
orm furtaich agus fòir
O làimh mo naimhdean, 'us o'n dream
'tha 'leantuinn orm 'an tòir.
16 Do ghnùis 'us d'aghaidh dealraicheadh
air d'òglach dìleas féin:
Air sgàth do ghràsa carthannach,
mo shaoradh dean gu treun.

17 Na leig fo nàire mhaslaidh mi,
a Dhia, oir ghairm mi ort:
Ach nàire biodh air luchd an uilc;
's an uaigh biodh iad 'n an tosd.
18 Cuir béil nam breug, a Dhé, 'n an tàmh,
'labhras gu h-àrdanach,
'N aghaidh nam fìrean spreigeadh cruaidh,
gu spìdeil tarcuiseach.

19 Cia meud do mhaith a thaisg thu dhoibh,
d'an eagal thu faraon;
'S a rinn thu do na dh'earbas riut,
'am fianuis chloinn nan daoin'!
20 O àilgheas dhaoine ni thu 'n dìon,
fo dhìomhaireachd do ghnùis';
'S am pàilliun fòs, o strì nan teang',
ni dìdean dhoibh 'n an cùis.

21 Dia gu ma beannaichte gu bràth;
oir dh'fhoillsich e dhomh féin
A chaoimhneas càirdeil iongantach,
'an caithir làidir thréin.
22 Thuirt mi a'm' dheifir, Scaitht' tha mi
o bheachd do shùl a mach:
Ach chual' thu 'n uair a ghlaodh mi riut,
guth m'asluich' ghearanaich.

23 Gràdhaichibh Dia, O 'naoimh, air fad:
oir Dia do'n treibhdhireach
Do ni sàr-dhion, 'us diol gu pailt
do'n uaibhreach àilgheasach.
24 Sibhse a chuir 'an Dia nan gràs
'ur dòchas mar is còir,
Bi'bh misneachail, 'us cuiridh e
neart ann 'ur cridh' 'us treòir.

## SALM XXXII.

1 'S BEANNAICHT' an duine sin a fhuair
'n a pheacadh maitheanas;
A fhuair le tròcair folach air
a chiont' 'us eusaontas.
2 'S beannaicht' an ti nach agair Dia
'n a sheachranaibh na's mò;
'Us ann a spiorad fòs nach 'eil
claon-chealgaireachd no gò.

3 A' fantuinn dhomh gu fad a'm' thàmh,
Luidh air mo chnàmhan aois,
'Us b'amhluidh sin gach là mo chor,
le dol do m'bhùireadh suas.
4 Oir ormsa bha do làmh gu trom,
air feadh gach oidhche 's là:
Mo bhrìgh gu tart an t-samhraidh theith
air ath'rrachadh a ta.

5 Làn-fhoillsich mi mo pheacadh dhuit
nior cheil mi m'aingidheachd:
Aidmheil (thuirt mi) do Dhia ni mis',
'us mhaith thu cron mo lochd.
6 So fàth mu'n guidh riut gach aon naomh,
's an àm 's am faighear thu:
Gu dearbh 'an tuil nan uisge mòr',
cha ruig iad air gu dlùth.

7 Tha thu a'd' ionad-folaich dhomh,
ni coimhead orm o theinn;
'Us nithear leat mo chuairteachadh
le òran saorsa binn.
8 Dhuit teagaisgidh 'us seòlaidh mi
am bealach 'us an t-iùl,
'S an tigeadh dhuit-sa triall gu ceart;
sin seòlam dhuit le m' shùil.

9 Na bi mar mhuileid, no mar each,
na h-ainmhidhean gun chéill:
Ri'n cuirear, chum nach tig iad ort,
teann-sparrag sréin 'n am beul.
10 Is lionmhor bròn aig luchd an uilc:
ach neach d'am barrant Dia,
Tha 'thròcair dol m'a thimchioll-san
g'a dhìonadh mar ni sgiath.

11 A dhaoine treibhdhireach, 'an Dia
bi'bh aoibhneach agus ait:
'Us deanaibh gairdeachas, gach neach
'g am bheil an cridhe ceart.

## SALM XXXIII.

1 O SIBHSE 'tha 'n 'ur fireanaibh,
biodh aiteas oirbh 'an Dia:
Oir 's cubhaidh do na daoinibh còir,
'bhi 'tabhairt cliu do'n Triath.
2 Air clàrsaich thugaibh moladh dha;
'us air an t-saltair ghrinn,
Air inneal-ciùil nan teuda deich
seinnibh do Dhia gu binn.

3 'Us canaibh dhasan òran nuadh:
àrd-sheinnibh fonn gun stad.
4 Oir's ceart a reachd: 'am firinn fòs
tha 'oibre deant' air fad.
5 Is ionmhuinn leis-san còir 'us ceart:
lìon maitheas Dhé gach tìr.
6 Rinn focal Dhé na nèamh,' 's an sluagh
rinn guth a bheoil gu léir.
7 Mar thòrr a ta e 'carnadh suas,
uisge na fairge mòir':
A' coimhead fòs na doimhne suas,
gu dìleas 'an tigh-stòir.
8 Nis roimh an Tighearna gu mòr
biodh eagal air gach tìr;
'Us air na dh'àiticheas an saogh'l
biodh fiamh roimh 'ainm gu léir.

9 Oir labhair Dia, 'us rinneadh e:
dh'orduich, 'us chuir air chois:
10 Chuir comhairle nan sluagh air cùl:
'us innleachd dhaoin' air ais.
11 Tha comhairle Iehobhah mhòir
gu seasmhach buan am feasd;
Smuaintean a chridhe mar an ceudn'
o linn gu linn gun cheisd.

12 'S beannaicht' an cinneach sin 'g am bheil,
mar Dhia Iehobhah treun:
'S am pobull fòs a ròghnaich e
mar oighreachd bhuan dha féin.
13 Air chloinn nan daoine seallaidh Dia,
o nèamh nan speur a nuas.
14 'S léir dha gach neach 's a' chruinne-ché,
o 'ionad-còmhnuidh shuas.

15 An cridh' air aon dòigh chumadh leis;
thug e fainear an gniomh.
16 Cha tèaruinn rìgh le meud a shluaigh;
do'n laoch, neart mòr cha dìon.
17 An t-each 's a' chòmhrag 's diomhain e,
a dheanamh furtachd leis;
No 'dheanamh fuasglaidh ri àm féim,
ge mòr a lùth 's a threis'.

18 Feuch, sùilean Dhé gu furachar
air a luchd-eagail féin,
'Us air an dream sin as a ghràs,
'ni muinghinn làidir treun:
19 An anam chum a dhìon o'n bhàs,
's o'n ghort an cumail beò.
20 Ar n-anam feithidh e air Dia;
ar neart, 's ar sgiath gach lò.

21 Oir annsan ni ar cridh' a stigh
ùr-ghairdeachas gun dìth:
'Us cuiridh sinn 'n a ainm ro naomh
ar muinghinn fòs a chaoidh.
22 Do thròcair gu robh oirnn gu caomh,
a Thighearna, gach là,
A réir mar chuir sinn annad féin
ar dochas treun a ghnàth.

## SALM XXXIV.

1 IEHOBHAH beannaicheam gu h-àrd,
gach aimsir 'us gach tràth:
A chliu 's a mholadh ann am bheul
gu h-iomraiteach a ghnàth.
2 'Us anns an Tighearna ro threun
ni m'anam uaill 'us glòir:
Na daoine sèimh', tràth chluinneas sud,
ni gairdeachas gu mòr.

3 Ardaichibh leamsa Dia nam feart,
molamaid 'ainm le 'chéil':
4 Dh'iarr mise Dia, chual' e, 'us bhuin
mi as gach gàbhadh geur.

5 Dh'amhairc iad air, 'us dhealraich iad;
gun nàire air an gruaidh.
6 Do ghlaodh am bochd, 'us dh'éisd ris Dia,
'Us dh'fhuasgail as gach truaigh.

7 Tha aingeal Dhé a' campachadh
mu'n dream d'an eagal e,
G'am fuasgladh 'us g'an teasairginn
o'n trioblaidibh gu léir.
8 O blaisibh agus faicibh so,
gur maith, 's gur milis Dia:
Am fear sin 's beannaicht' e gu beachd
a dh'earbas as an Triath.

9 Fior eagal Dhé, biodh oirbh, a naoimh;
oir uireasbhuidh no dith
Cha bhi air a luchd eagail-san,
fior-chràbhadh dha a ni.
10 Bi'dh easbhuidh air na leòmhnaibh òg',
'us ocras orr' air leth;
Ach air an dream a dh'iarras Dia
cha cheilear aon ni maith.

11 Thigibh a chlann, 'us éisdibh rium:
dhuibh nochdam eagal Dhé.
12 Cò'm fear le'm b'aill 'bhi fada beò,
chum maith gu faiceadh e?
13 Coimhead do theangadh féin o'n olc,
's o labhairt ceilg' do bheul.
14 Seachain an t-olc, 'us dean am maith:
iarr sìochaint, 's lean gu geur.

15 Tha sùile Dhé air fireanaibh,
's a chluas ri'n glaodh gu fior.
16 Tha gnùis Dhé 'n aghaidh daoi, a chum
an cuimhne sgrios á tìr.
17 Do ghlaodh na fireana ri Dia,
'us dh'éisd e riu gu grad;
Thug furtachd agus fuasgladh dhoibh
o'n àmhgharaibh air fad.

18 Do'n mhuinntir 'g am bheil cridhe brùit'
is dlùth dhoibh Dia gun cheisd:
Ni esan furtachd fòs do'n dream
'g am bheil an spiorad brist'.
19 Is lionmhor trioblaid agus teinn
'thig air an fhìrean chòir;
Ach asd' air fad ni Dia nan gràs
a theasairginn fadheoidh.

20 A chnàmhan uile coimh'didh e:
cha-n 'eil a h-aon diubh brist'.
21 Ach marbhaidh olc an duine daoi,
'us claoidhear e gun cheisd:
'Us luchd an fharmaid, a bheir fuath
do dhaoinibh còir 'us ceart,
Mòr-chiontach fàgar iad 'n an lochd,
di-mhilltear iad gu beachd.

22 Anam a sheirbhiseach gu léir
saor-fhuasglaidh Dia gach àm,
Cha mhillear idir neach dhiubh sud
'chuireas an dòchas ann.

## SALM XXXV.

1 TAGAIR, a Dhia, ri luchd mo strì;
cuir cath ri luchd mo chath'.
2 Glac féin do thargaid, 'us do sgiath,
éirich, dean còmhnadh maith.

3 Glac fòs do shleagh, 's air luchd mo thòir
am bealach druid gu teann:
Ri m'anam abair féin mar so,
Is mi do chòmhnadh ann.
4 Trom-nàir' 'us masladh gu robh dhoibh
'tha 'g iarraidh m'anam' bhochd:
'Us pilleadh iad le amhluadh geur,
'tha 'smuaineachadh dhomh lochd.
5 Biodh iad mar mholl a' dol le gaoith:
'n an tòir biodh aingeal Dhé:
6 Biodh aingeal Dhé 'g an ruith gu teann,
dorch, sleamhuinn biodh an ceum.

7 Oir lìontan leag iad air mo shon,
gun aobhar no cion-fàth;
'Us slochd gun aobhar chladhaich iad,
chum m'anam 'chur an sàs.
8 Gun fhios da, thigeadh dòruinn air,
'us glacar e 's an lìon
A dh'fholaich e: 's an dòruinn cheudn'
tuiteadh e féin gu dian.

9 Ni m'anam gairdeachas 'an Dia;
's 'n a fhurtachd sòlas mòr.
10 'Us their mo chnàmhan uile, 'Dhé,
cò 'choimeas riuts' is còir?
Ni teasairginn do'n duine bhochd
o'n neach' tha air ro threun,
An t-ainnis 'us am bochd o'n ti
le'm b'àill a chlaoidh gu léir.

11 Luchd-fianuis-bhréige dh'éirich rium,
'us chuir iad as mo leth
Na nithe sin gu h-eucorach,
nach b'fhiosrach mi am bith.
12 Olc dhìol iad rium 'an eiric maith,
chum m'anam 'chur fo leòn.
13 Ach mis', air bhi dhoibh sud gu tinn,
ghabh umam culaidh bhròin:
M'anam le trasgadh dh'ùmhlaich mi,
's phill m'urnuigh ann am chrios.
14 Mar charaid, bràth'r, no fear-caoidh màth'r
gu brònach crom ghluais mis'.
15 Ach chruinnich iad, 'us bha iad ait,
air bhi dhomh ann an teinn:
Gun fhios domh, chruinnich cuideachd thàir,
gun tàmh mo reubadh rinn.

16 Le cealgairibh gu fanoideach,
'n am fèisd rinn spòrsa dhiom,
Do chasadh leo am fiacla rium,
ri magadh orm gu dian.
17 Cia fhad is léir dhuit so, a Dhé?
saor m'anam féin gu cas
O'm milleadh-san: mo sheircein fòs,
tèaruinn o leòmhnaibh bras.

18 Làn-bhuidheachas do bheir mi dhuit
am measg an tionail mhòir;
'S am measg an t-sluaigh tràth 's lionmhor iad,
àrd-mholam thu le glòir.
19 Mo naimhde 'tha gun aobhar rium,
na biodh ac' aoibhneas dhiom:
Do'n dream a thug dhomh fuath gun chùis
a'm' chaogadh sùl na biom.

20 Oir ann an sìth cha-n 'eil an tlachd,
ach ann am beartaibh claon,
An aghaidh dhaoine ciùin na tìr',
'g am buaireadh air gach taobh.

21 Gu farsuinn dh'fhosgail iad am beul,
'us rium, hà, hà, a deir,
Chunnaic a nis ar sùil an ni
'bu mhiannach leinn teachd air.

22 Ach chunnaic thusa so, a Dhia,
na bi a'd' thosd a'm' fheum:
A Thighearna 's a Dhia nam feart,
na fuirich uam an céin.
23 Tog ort, 'us mosgail chum mo cheirt,
fa m' chùis, mo Dhia, 's mo Rìgh.
24 'Dhia, dean a réir do cheartais breth,
'us dhoibh na b'aoibhneas mi.

25 'N an crìdh' na h-abradh iad riu féin,
hà, hà, 's e sud ar miann:
'Us fòs na h-abradh iad a chaoidh,
do shluig sinn e gu dian.
26 Biodh orra nàir', 'us tàirngear iad
gu h-amhluadh mòr le 'chéil',
A ta gu suilbhir 'us gu h-ait,
ri faicinn m'àmhghair ghéir:

'Us biodh iad air an sgeadachadh
le masladh 'us le nàir',
'Tha 'g iarraidh urraim mhòir dhoibh féin
a'm' aghaidh-sa gun tàmh.
27 Biodh aoibhneas orra, 's gairdeachas,
a sheasas dhomh mo chòir:
'Us abradh iad, Mòr-chliu gu robh
do Thighearna na glòir',

'Tha 'gabhail tlachd de shonas buan
a sheirbhisich a ghnàth.
28 'Us air do cheartas thig mo bheul,
'us air do chliu gach là.

## SALM XXXVI.

1 DEIR eusaontas an droch-dhuin' so,
'n a chridhe stigh 's 'n a chliabh
Fior-eagal Dhé 'am beachd a shùl
cha-n 'eil, 'us cha robh riamh.
2 Oir ni e brionnal baoth ris féin
a réir mar thaitneas ris;
A chionta gus am foillsichear
mar aobhar fuath d'a sgrios.

3 Fior-chluainntearachd 'us eucoir mhòr,
sud cainnt a bheoil gu tric:
Do sguir e fòs o dheanamh maith,
'us leig e dheth 'bhi glic.
4 Aimhleas 'n a leabaidh tha e 'dealbh';
's an t-slighe nach 'eil ceart
Shuidhich 'us shocraich se e féin;
cha-n oillteil leis droch bheart.

5 Do thròcair tha 's na nèamhan shuas,
a Thighearna 's a Dhé:
Gu ruig na neoil 'us àird nan speur,
làn ruigidh d'fhìrinn réidh.
6 Do cheartas mar na sléibhtibh àrd',
do bhreth mar dhoimhneachd mhòir;
Air duine 's ainmhidh ni thu, 'Dhé,
deadh-choimhead agus fòir.

7 O Dhia! is prìseil urramach
do chaoimhneas gràdhach caoin;
Fo sgàil do sgéith ni uime sin,
làn dòchas clann nan daoin'.

8 Le sàill do theach 'us d'àrois phailt
sàsuichear iad gu mòr;
A d'amhainn làn de shòlasaibh
deoch bheir thu dhoibh r'a h-òl.

9 Tobar na beatha tha gu dearbh
agadsa, 'Dhia nan dùl;
'Us ann ad sholus dealrach glan,
chi sinne solus iùil.
10 Maireadh do chaoimhneas gràidh, a Dhé,
do'n dream 'chuir eòlas ort:
'Us buanaich d'fhìreantachd faraon
do luchd a' chridhe cheirt.

11 Na leig do chois an àrdain bhuirb
a'm' aghaidh teachd, a Dhé:
'Us làmh an droch dhuin' aingidh fòs
gu bràth na gluaiseadh mi.
12 An sin do thuit luchd-deanamh uilc;
'us leagadh iad a sìos,
Aig dìobhail lùith cha-n fheudar leo,
gu-n éirich iad a nìos.

## SALM XXXVII.

1 LASAN no campar na biodh ort
mu dhaoinibh aingidh olc,
'Us na gabh farmad ris an dream
a bhios a' deanamh lochd.
2 Oir amhluidh mar is dual do'n fheur,
glan-sgathar iad gu grad,
'Us amhluidh mar na lusa maoth'
crion-sheargaidh iad air fad.

3 Cuir-sa do dhòchas ann an Dia,
'us deanar maitheas leat,
Mar sin sior-mhealaidh tu an tìr,
's beathaichear thu gu beachd.
4 Gabh tlachd 'an Dia, 'us bheir e dhuit
làn rùn do chridh' a chaoidh.
5 Do shlighe tabhair suas do Dhia;
earb ris, 'us bheir gu crìch.

6 Foillsichidh e do chòir 's do cheart,
mar sholus glan nan tràth;
'Us amhluidh mar àrd-mheadhon-là
do bhreitheanas a ghnàth.
7 Gu sàmhach fan ri Dia nan dùl,
'us feith le foighid leis;
An ti 'n a shligh' a shoirbhicheas,
na gabhsa farmad ris:

Fa chùis an fhir a bheir gu buil
a dhroch-bheart innleachdach.
8 Leig corruich dhìot, tréig fearg: chum uilc
na bi-sa frionasach.
9 Oir droch-dhaoin' 'us luchd-deanamh uilc
glan sgathar as gu léir:
Ach lion 'g am bheil an sùil ri Dia,
buan-mhealaidh iad an tìr.

10 Oir feith gu fòil ré tamuill bhig,
's an droch dhuin' cha bhi ann:
'S 'n a ionad fòs, ma bheir fainear,
cha bhi e féin no 'chlann.
11 Ach mealaidh daoine sèimh am feasd
am fearann 'us an tìr:
Lan-shòlas bheirear dhoibh faraon,
'an saoibhireachd na sìth'.

12 Tha 'n t-aingidh 'cumadh lochd do'n t-saoi,
'S a' casadh 'fhiacla ris.
13 Ni Dia air fanoid: oir dha 's léir
gur dlùth air là a sgrios.
14 Na h-aingidh tharruing iad an lann;
'us chuir am bogh' air ghleus,
A leagadh aim-bheartach 'us bhochd,
's a mharbhadh luchd deadh-bheus.

15 An claidheamh théid 'n an cridhe féin,
théid air am bogha claoidh.
16 'S fèarr beagan aig an duine chòir,
na saoibhreas mòr nan daoi.
17 Oir gairdeana luchd-aingidheachd
min-bhrisear air an cruas;
Ach daoine còir 'us fireanach
ni Dia an cumail suas.

18 Air aimsiribh nam fireanach
is fiosrach Dia gun cheisd:
An oighreachd 'us an seilbh faraon,
dhoibh 's maireannach am feasd.
19 Cha chuirear iad gu rughadh gruaidh,
's an aimsir ghàbhaidh olc:
Oir gheibh iad uil' an sàth gu leòir
'An làithibh gainne 's gort'.

20 Ach sgriosar droch dhaoin', naimhde Dhé,
bi'dh iad mar shaill nan uan:
Làn-mhillear iad, 'us théid dhoibh as,
mar dheataich nach 'eil buan.
21 'An iasachd gabhaidh daoine daoi,
's cha dìol a rìs air ais;
Am firean tha e tròcaireach,
is nithear pailteas leis.

22 Oir 'mheud 's a fhuair a bheannachd-san,
sior-mhealaidh iad an tìr:
'S an dream a gheibh a mhallachd-san,
lom-sgriosar iad gu léir.
23 Tha Dia a' stiùradh cheumanna
an duine naomha chòir:
'Us tha e 'gabhail tlachd 'us toil'
d'a shlighe-san gu mòr.
24 Nan tarladh dha gu-n tuiteadh e,
cha tilgear tur e sìos:
Oir tha an Tighearna le 'làimh
'g a chumail suas a rìs.
25 Bha mise òg, 's a nis 'an aois:
'us riamh cha-n fhaca mi
'N a dhìobrachan an duine còir,
No 'shliochd ag iarraidh bìdh.

26 Sior-thruacant' e, 'us coingheallach:
beannaicht' a shliochd a ta.
27 Seachain an t-olc, 'us dean am maith,
'us còmhnuidh gabh gu bràth.
28 Is toigh le Dia ceart bhreitheanas,
a naoimh cha tréig e chaoidh;
Sior-choimhdear iad: ach sgathar sìos,
droch shliochd nan daoine daoi.

29 Mealaidh na fireana an tìr;
buan-chòmhnuidh ni iad innt'.
30 Thig beul an t-saoi air gliocas glan,
a theang' air rogha cainnt.
31 Tha lagh a Dhé 'n a chridh' a stigh:
cha sleamhnuich uaith a cheum.
32 Tha'n droch dhuin' 'feitheamh air an t-saoi,
g'a mharbhadh 'us g'a theum.

33 Cha-n fhàg an Tighearn' e 'n a làimh,
a dheanamh air droch-bheirt;
Cha-n fhàgar ris e ann am binn,
tràth chuirear e fo cheirt.
34 Feith thus' air Dia, 's 'n a shlighe gluais
'us àrdaichear leis thu,
An tìr gu meal thu; 'us droch dhaoin'
'g am milleadh chi do shùil.

35 An duine mallaicht' chunnaic mi
'an neart, 's 'an inbhe mhòir,
'G a sgaoileadh féin a mach mar chraoibh,
a' fàs gu dosrach ùr;
36 Ach chaidh e seach, 'us feuch cha robh;
dh'iarr, 'us cha d'fhuaras e.
37 Amhairc 'us feuch gur sìth a's crìoch
do'n duine dhìreach réidh.

38 Ach sgriosar luchd an eusaontais,
'us théid dhoibh as faraon:
Di-mhilltear agus sgathar sìos
crìoch dheireannach dhroch dhaoin'.
39 Ach furtachd fhior nam firean fòs,
thig sin o Dhia nan dùl:
'Us anns an aimsir thrioblaidich,
's e 's barrant air an cùl.

40 Thig treis 'us furtachd thuc' o Dhia,
'us fuasgladh 'an deadh àm;
Saorar iad leis o dhaoinibh olc,
oir chuir iad muinghinn ann.

## SALM XXXVIII.

1 A THIGHEARN', ann ad chorruich mhòir
na cronaich mi gu garg;
Na dean mo smachdachadh gu geur,
an uair a lasas d'fhearg.
2 Oir tha do shaighde guineach geur
sàitht' annam féin gu teann':
'Us orm a ta do làmh gu trom,
'g am chumail sìos gach àm.

3 Cha-n 'eil maoin fhallaineachd a'm' fheòil,
air son do chorruich ghéir;
A'm' chnàmhan cha-n 'eil tàmh no fois,
air son mo pheacaidh féin.
4 Oir chaidh mo pheacaidh os mo cheann;
'taid orm 'n an eire thruim.
5 Mo chreuchda ta ro lobhta, 's breun;
mo ghòraich 's coireach rium.

6 Tha mi gu cràiteach, euslan, crom,
a' triall gach là le bròn.
7 Mo leasraidh làn de ghalar breun':
gun fhallaineachd a'm' fheòil.
8 'Taim lag 'us brùit': a' bùireadh fòs
trìd an-shocair mo chridh'.
9 A'd' làth'r, a Dhé, tha m'uile mhiann:
cha-n fholaicht' ort mo chaoidh.

10 Mo chridhe ta 'sior-phloscartaich,
mo neart chaidh uam gu glan;
'An taic ri fradharc geur mo shùl,
sin agam fòs cha d'fhan.
11 Tha luchd mo ghaoil 's mo chairde caomh
a' seasamh fad o 'm bheum,
Mo choimhearsnaich 'us luchd mo phàirt,
a' teicheadh uam an céin.

12 'Sealg orm a ta luchd iarraidh m'anm':
luchd iarraidh m'uilc a ghnàth,
A' labhairt nithe aimhleasach,
's a' smuaineach' ceilg' gach là.
13 Ach mise fòs mar bhodhar mi,
nach cluinneadh guth no sgeul:
Is cosmhuil mi ri duine balbh,
gun chomas fosglaidh béil.

14 Mar sin mar dhuine mi nach cluinn,
gun achmhasan 'n a bheul.
15 Oir dh'earb mi riut, a Dhé, mo Thriath:
'Dhia, freagraidh tus' a'm' fheum.
16 Thubhairt mi, chum nach maoidheadh iad,
thoir freagradh dhomh gu cas;
'Us chum nach dean iad gairdeachas
'n tràth shleamhnuicheas mo chas.

17 Oir 's dlùth chum claonaidh mi, 's mo bhròn
a'm' fhianuis tha do ghnàth.
18 Mo lochd do innseam, 'us fo m' chiont',
mòr aimheal ormsa ta.
19 Ach 'mheud 's a ta 'n an naimhde dhomh,
's ro bheothail iad 's is treun;
'Us luchd mo mhi-rùin eucorach,
'taid lìonmhor mar an ceudn'.

20 'S iad sin a's naimhde dhomh gu fior,
luchd-dìolaidh maith le olc;
Air son gu bheil mi 'leantuinn air
an ni 'tha maith gun lochd.
21 Na tréig mi, 'Thighearna: mo Dhia,
na bi-sa uam an céin.
22 'Dhia, greas a chum mo chuideachaidh,
oir 's tu mo shlàinte féin.

## SALM XXXIX.

1 THUBHAIRT mi, bheir mi féin fainear
mo shlighe; 's ni mi fòs
Mo theangadh 'choimhead mar le sréin,
air bhith do'n daoi a'm' chòir.
2 Dh'fhan ni gu tosdach balbh a'm' thàmh,
o'n ni sin féin 'bu mhaith;
Mhosgail mo thrioblaid 'us mo bhròn
annam gu mòr a stigh.

3 Air bhith dhomh 'smuaineachadh mar so
do ghabh mo chridhe teas:
'Us las an teine: 'us mar so
le m' theangaidh labhair mis';
4 Thoir fios, a Dhé, dhomh air mo chrìch,
tomhas mo là ciod e:
Gu faighinn eòlas agus fios
cia anmhunn gearr mo ré.

5 Feuch rinn thu mar leud bois' mo làith',
mar neo-ni agad m'aois:
Gach neach d'a fheabhas, e gu fior,
's ni dìomhanach gun phrìs.
6 'An samhladh bréig' a' siubhal fòs
gach duine ta gu dearbh:
Gun suaimhneas fòs 'g am buaireadh féin,
'an dìomhanas gun tairbh':

A' torradh nithe, 's cur ri 'chéil'
mòr bheartais air gach dòigh,
Gun fhios co'n t-oighre 'chruinnicheas,
no 'mhealas iad fadheòidh.

7 Ciod nis ri'm feitheam féin, a Dhé?
mo dhòchas dhiot do ni m'.
8 Saor mi o m'uile lochd; 's na dean
ball-maslaidh an-daoin' dhìom.

9 Dh'fhan mi a'm' thosd, gun fhosgladh béil,
oir leatsa rinneadh e.
10 Tog dhìom do bhuille, 'Dhé: le beum
do làimhe chlaoidheadh mi.
11 Tràth chronaichear leat neach m'a lochd,
mar chnuimh théid as d'a shnuadh:
Gu deimhin féin 's fior-dhìomhanas
gach duin' air bith de'n t-sluagh.

12 'Dhia éisd ri m'urnuigh, 'us ri m' ghlaodh;
ri m' dheòir a'd' thosd na bi;
Oir coigreach agad, 'us fear-cuairt,
mar m'aithrichibh tha mi.
13 'Dhia, coigil agus caomhain mi,
gu faighinn neart ri m' bheò
Mu-n siubhail mi, a' dol do'n eug,
's nach bi mi ann na's mò.

## SALM XL.

1 DH'FHEITH mi le foighid mhaith ri Dia,
chrom thugam, dh'éisd mo ghuth:
2 'Us thug se á slochd uamhuinn mi,
á clàbar crèadha tiugh:
Air carraig chòmhnaird chuir mo chos;
mo cheuman shocraich e.
3 'Us òran nuadh chuir e a'm' bheul,
gu-m b'e sud moladh Dhé:

Chi mòran e, 's fo eagal bi'd,
'us earbaidh iad á Dia.
4 'S beannaicht' an duine sin gu dearbh
'ni dòchas as an Triath,
'Us nach gabh tlachd no toil air bith
de luchd an àrdain mhòir,
No fòs de'n dream a théid a thaobh
gu ceilg, le saobhadh glòir'.

5 Is lìonmhor d'oibre iongantach,
a Thighearn' 'us a Dhé,
'S do smuaintean oirnn: cha-n àirmhear iad
'an ordugh dhuit gu réidh:
Nan cuirinn iad an céill gu mìon,
no fòs na'n innsinn iad,
An àireamh rachadh thar mo neart,
aig lìonmhoireachd 'us meud.

6 Ofrail no ìobairt leat cha mhiann,
dh'fhosgail thu féin mo chluas:
Lochd-ìobairt agus ìobairt-loisgt'
cha d'iarr thu dhuit 'chur suas.
7 An sin do labhair mise, feuch,
a nis a ta mi 'teachd:
'An ròl' an leabhair ormsa fòs
sud sgrìobhta tha gu beachd.

8 'S e sud mo thlachd 's mo mhiann, a Dhé,
do thoil gu-n deantadh leam:
Do reachd gu dearbh a ta gu buan
a'm' chridhe stigh, 's a'm' chòm.
9 Air d'fhìreantachd 's a' choinneimh mhòir,
a Dhé, rinn mise sgeul:
Oir feuch, a Dhé, mar 's aithne dhuit,
nior chaisg mi féin mo bheul.

10 A'm' chridhe d'fhìreantachd nior cheil;
ach d'fhìrinn chuir mi'n céill:
Do shlàint', 's do chaoimhneas gràdhach caomh
o'n t-sluagh nior cheil mi féin.
11 Do thròcair chaomh na cumsa uam,
a Thighearna gu bràth;
Do chaoimhneas gràdhach, d'fhìrinn fòs
gleidheadh iad mi a ghnàth.

12 Oir is do-àireamh iad na h-uile
'tha 'g iadhadh orm mu'n cuairt;
Do ghlac mo pheacaidh mi co teann
's nach feud mi sealltuinn suas:
Na's lionmhoir' iad na folt mo chinn,
do thréig mo chridhe mi.
13 'Dhia, gu ma toil leat furtachd orm,
grad-chuidich leam, a Dhé.

14 Biodh nàir' 'us amhluadh dhoibh faraon,
do m'anam 'dh'iarras claoidh:
Ruaig orr' air ais, 'us rudhadh gruaidh',
le 'm b'àill mo chur gu dìth.
15 Gun àird, gun àiteach' gu robh iad,
mar thuarasdal d'an nàir',
A thubhairt rium gu fanoideach,
ahà, ahà, le gàir.

16 Aoibhneas 'us aidhear do gach neach,
'g a d'iarraidh féin a ta:
'Us abradh iad le'n toigh do shlàint',
Dia gu ma mòr a ghnàth.
17 Ach mis' ged tha mi ainnis bochd,
smuainichidh orm an Triath:
M'fhear-cabhair thu 's mo Shlànuighear;
moille na dean, a Dhia.

## SALM XLI.

1 'S BEANNAICHT' am fear a bheir gu glic
fainear an duine bochd:
'An uair a thrioblaid 'us a theinn,
bheir Dia e saor o'n olc.
2 Ni Dia a dhìon, 's a chumail beò,
is beannaicht' e 's an tìr:
Gu toil a naimhde mi-runach
na tabhair e gu sìor.

3 Air leabaidh 'thinneis iarganaich
bheir Dia dha neart 'us treòir:
A leabadh ni thu dha air fad
ri àm a thinneis mhòir.
4 Thubhairt mi, deansa tròcair orm,
a Thighearna 's a Dhé;
'Us leighis m'anam euslan bochd,
oir 'd'aghaidh pheacaich mi.

5 Tha'n dream sin a's fìor-naimhde dhomh
a' labhairt orm le beum:
O, c'uin a sgriosar 'ainm-san as,
's a théid e sìos do'n eug?
6 Ma thig e 'm'amharc, labhraidh e
cainnt dhìomhanach le 'bheul:
Tha 'chridh' a' tòrradh nimh a stigh,
's a muigh a' deanamh sgéil.

7 Sìor-chogarsaich 'an cluais a chéil',
luchd m'fhuath' a ta air fad:
A' smuaineachadh 's a' cumadh lochd
a'm' aghaidh féin gun stad.

8 Droch thinneas (deir iad) tha gu dlùth
a' leantuinn ris r' a bheò;
Air bhith dha nis 'n a luidh' gu tinn,
cha-n éirich e na's mò.

9 Am fear 'bu charaid dìleas domh,
ri'n earbainn gach ni 'b'àill,
'S a dh'ith de m'aran aig mo bhòrd,
a'm' aghaidh thog e 'shàil.
10 Ach thusa, 'Dhé, dean tròcair orm,
'us tog mi rìs an àird,
A chum gu-n tugainn luigheachd dhoibh,
'us comain cheart gun dàil.

11 Tre so is fiosrach mi gu beachd
gur ionmhuinn leatsa mi:
Air son nach d' thug mo naimhde buaidh,
's nach d' rinneadh leo mo chlaoidh.
12 Ach mise, ann am ionracas,
's tu 'sheasas mi a ghnàth:
'Am fianuis fòs do ghnùise, 'Dhé,
'g am shocruchadh gu bràth.

13 Iehobhah Dia chloinn Israeil,
beannaicht' gu robh e féin,
O aois gu aois gu suthain sìor,
Amen, agus Amen.

## SALM XLII.

1 MAR thogras fiadh gu sruthan uisg'
le bùireadh àrd gu geur,
Mar sin tha m'anam 'ploscartaich,
ag éigheach riutsa, 'Dhé.
2 Tha tart air m'anam 'n geall air Dia,
'n geall air an Dia 'ta beò:
O c'uin a thig 's a nochdar mi
'am fianuis Dhia na glòir'?

3 Gach là 'us oidhch' is iad mo dheòir
a's cuibhrionn dhomh 's a's biadh:
An uair a deir iad rium a ghnàth,
c'àit bheil a nis do Dhia?
4 Tha m'anam air a dhòrtadh mach,
a' cuimhneachadh gach ni;
Oir chaidh mi leis a' chuideachd mhòir,
'dol leo gu teampull Dhé;

Seadh chaidh mi leo le gairdeachas,
'us moladh fòs le 'chéil',
Seadh leis a' chuideachd sin a bha
a' coimhead làithe féill'.
5 O m'anam! c'uim' a leagadh tu
le dìobhail misnich sìos?
'Us c'uim' am bheil thu'n taobh stigh dhìom
fo thrioblaid 'us fo sgìos?

Cuir dòchas daingean ann an Dia,
oir fathast molam e,
Air son na furtachd 'us na slàint'
'thig dhomh o 'eudan réidh.
6 Thuit m'anam annam sìos, a Dhé,
ghrad-chuimhnich mi 'n sin ort;
O thalamh Iordain, Hermoin àird,
o Mhitsar fòs nan cnoc.

7 Le fuaim do shruthan uisge féin,
tha doimhn' air dhoimhne 'gairm:
Do stuaidhean, 'us do thonnan àrd'
'dol tharum tha le toirm.

8 Orduichidh Dia d'a ghràsaibh dhomh,
a chaoimhneas anns an lò:
'S an oidhche ni mi guidhe 's ceòl
ri Dia a chum mi beò.
9 Mo charraig, c'uim' a thréig thu mi?
ri Dia a deir mi féin:
'Us c'uim' am bheil mi 'triall fo bhròn,
bhrìgh fòirneirt m'eascair thréin?
10 Mar lann a'm' chnàmhan, m'eascairde
'toirt toibheim dhomh a ta:
Tràth their iad rium gu fanoideach,
c'àit bheil do Dhia? gach là.
11 O m'anam, c'uim' a leagadh tu,
le dìobhail misnich sìos?
'Us c'uim' am bheil thu'n taobh stigh dhìom
fo aimheal 'us fo sgìos?
Cuir dòchas daingean ann an Dia:
oir molam e a ghnàth,
O 's e a's slàinte do mo ghnùis,
is e mo Dhia gu bràth.

## SALM XLIII.

1 CUM cothrom rium, 'us tagair féin
mo chùis, o'n fhineach olc,
O'n eucorach, 's o fhear na ceilg',
'Dhé, saor-sa mi o'n lochd.
2 C'ar son a thilg thu mise uait?
's gur tu mo Dhia 's mo threòir;
C'ar son bhrìgh fòirneirt m'eascairdean,
an siubhlam féin fo bhròn?
3 'Dhia, d'fhìrinn 'us do sholus glan,
leig thugam iad a mach:
Gu m' sheòladh chum do thulaich naoimh,
's mo thabhairt chum do theach.
4 'N sin racham dh'ionnsuidh altair Dhé,
an Dé sin m'aoibhneis mhòir:
Air clàrsaich bhinn do mholam thu,
O Dhia, mo Dhia na glòir'.
5 O m'anam, c'uim' a leagadh tu,
le dìobhail misnich sìos?
'Us c'uim' am bheil thu'n taobh stigh dhìom
fo aimheal 'us fo sgìos?
Cuir dòchas daingean ann an Dia;
oir molam e a ghnàth,
O 's e a's slàinte do mo ghnùis,
is e mo Dhia gu bràth.

## SALM XLIV.

1 LE'R cluasaibh chuala sinn, a Dhé,
ar sinnsir chuir an céill
Na gniomharan a rinneadh leat,
'n an aimsir, fad o chéin.
2 Le d' làimh mar thilg thu mach na slòigh,
'us iadsan chuir 'n an àit:
Mar rinn thu air na cinnich claoidh,
ach dhoibhsan thug an sàth.
3 Oir sealbh 's an tìr cha d'fhuaradh leo
le'n claidheamh no le'n lainn'
Ni mò a rinn an gairdean féin
an teasairginn 'n an teinn:
Ach do làmh dheas thug dhoibh a' bhuaidh,
do ghàirdean neartmhor treun,
'Us solus glan do ghnùis', a chionn
gu-n d' thug thu dhoibh-san spéis.
4 Oir s' tusa féin, a Dhia nam feart,
mo Thighearna 's mo Rìgh:
Furtachd do Iacob orduich uait,
'us fuasgail air gun dìth.
5 'S ànn tre do neartsa leagar sìos
na h-uile 's naimhde dhuinn:
Tre d'ainm-sa saltraidh sinn gu làr
an dream a dh'éireas ruinn.
6 Oir as mo bhogh' cha dean mi bun,
cha-n fhurtachd dhomh mo lann.
7 Ach 's tusa 'nàirich luchd ar fuath',
o'r naimhdibh shaor thu sinn.
8 Ré fad' an là is ann 'an Dia,
a ni sinn uaill 'us glòir:
'Us d'ainm-sa fòs air feadh gach linn,
àrd-mholaidh sinn gu mòr.
9 Ach rinn thu nis ar tilgeadh dhìot,
'us nàraich thusa sinn:
'S a mach le'r n-armailtibh 's le'r feachd
cha-n 'eil thu féin 'dol leinn.
10 Gu teicheadh chuir thu sinn air ais,
o'n nàmhaid gheur 's a' chath:
'Us luchd ar mi-ruin tha dhoibh féin
a' deanamh creich' 'us sgath.
11 Mar chaoraich thug thu sinn 'n ar biadh;
'measg chinneach sgaoileadh sinn.
12 Reic thu do phobull féin gun fhiach,
's gun mheud air maoin d'an cinn.
13 Do rinn thu toibheum dhinn gu truagh
d'ar coimhearsnaich gu léir;
Ball-fanoid do na bheil mu'n cuairt,
's ball-magaidh mar an ceudn'.
14 Am measg nan Geintileach air fad,
gnàth-fhocal rinn thu dhinn;
'S am measg a' phobuill anns gach àit
'n ar n-aobhar crathaidh cinn.
15 Tha m'amhluadh 'us mo mhasladh geur
a'm' fhianuis féin a ghnàth,
Rinn nàir' 'us rudhadh fòs mo ghruaidh'
m'fholach gu truagh gach là.
16 'S e sin mo chor thaobh guth an fhir
a chàineas mi gu h-olc,
'S a spreigeas mi: 's a thaobh an nàmh,
's an dìoghaltaich gu lochd.
17 Sud uile ged a thàinig oirnn,
nior dhearmaid sinne thu;
Cha d' rinn sinn breug no briseadh claon
'n aghaidh do chùmhnaint dhlùth.
18 Cha d'aom ar n-aigne uait-sa riamh,
ar cridh' cha deach air cùl:
O d' shlighe cha do chlaon ar cos
's cha deach air seachran iùil.
19 'An ionad dhràgon ged a phronn
thu sinne sios gu làr,
'Us ged a dh'fholaich thusa sinn
le sgàil 'us dubhar bàis.
20 Ma 's e gu-n d' leig sinn as ar cuimhn'
ainm uasal àrd ar Dia,
No gu dia eile coimheach bréig'
ar làmh ma shìn sinn riamh:
21 Nach rannsaich Dia so féin a mach?
oir aige ta làn-fhios
Air dìomhaireachd a' chridhe stigh,
gach car a t'ann 'us cleas.

22 Oir, air do shonsa mharbhadh sinn,
air feadh an là gu léir,
'S mar chaoraich tha sinn air ar meas,
a chasgaireadh gu geur.
23 Mosgail; c'ar son a choidleas tu?
'Dhia, fairich as do shuain;
Gu bràth na tilg-sa sinn a mach,
na triall-sa fada uainn.
24 Ciod uim' am folaich thu do ghnùis?
ciod uim' an dearmaid thu
Ar n-àmhghar, 'us ar n-éigin mhòr
'tha 'g iadhadh oirnn gu dlùth?
25 Oir chrom ar n-anam sios do'n ùir,
ar brù ri talamh theann.
26 A'd' thròcair éirich, cuidich leinn,
'us furtaich oirnn 's an àm.

## SALM XLV.

1 DEADH aobhar òrain naoimh 'us ciùil
a' deachdadh tha mo chrìdh':
'Us labhram air na nithibh sin
a rinn mi féin do'n Rìgh:
Mar pheann 'an làimh fir-sgrìobhaidh dheis,
a chuireas sìos gu luath,
Is amhluidh sin mo theangadh ta
air d'urram àrd a' luaidh.
2 Is maisich' thu na clann nan daoin';
gràs dhòirteadh ann ad bheul:
'Us air an aobhar sin rinn Dia
do bheannachadh gach ial.
3 Deasuich do chlaidheamh air do leis,
O thus' a ghaisgich mhòir:
Le d' chumhachd 'us le d' mhòralachd,
le greadhnachas 'us glòir.
4 Bhrìgh firinn, suairceis, agus ceirt,
marcaich gu buadhach àrd,
'Us nithe uamhor teagaisgidh
do dheas làmh dhuit 's gach àit.
5 Rachadh do shaighde geur' gu crìdh'
gach eascaraid an Rìgh:
Tre sin am pobull tuitidh fò'd,
'us nithear leat an claoidh.
6 Gu suthain 'us gu sìorruidh ta
do chaithir àrd, a Dhé:
Slat-shuaicheantais do rìoghachd-sa
is slat ro chothrom i.
7 O 's ionmhuinn leatsa còir 'us ceart,
'us thug thu fuath do'n olc;
Os ceann do chompanach chuir Dia,
do Dhia-s' ol'-aoibhneis ort.
8 De'n alos, mhirr, 'us chasia,
o d'eudach fàile théid:
Leo sud do chuir iad aoibhneas ort,
o d' lùchairt geal mar dheud.
9 Am measg do mhnathan urramach
tha nigheana nan rìgh:
'S an òr na h-Ophir, air do dheis,
do bhan-righ seasaidh i.
10 A nighean, éisd 'us amhairc fòs,
'us cromsa sìos do chluas;
Tigh d'athar, 'us do mhuinntir féin
na cuimhnich á so suas.
11 Gabhaidh mar sin an Rìgh làn-toil
de d'àille thlachdmhor féin:
Oir 's e do Thighearn' 'us do Thriath;
thoir urram dha 'us géill.
12 Thig nighean Thiruis thugad fòs,
le tiodhlacaibh gu tric;
'S na daoine saoibhir 'tha 'n am measg
ag asluch' gràis 'us iochd.
13 Nighean an Rìgh gu dearbh a stigh,
tha uile làn de ghlòir:
Tha 'culaidh eudaich uimpe fòs,
air oibreachach le òr.
14 'Am brat a dh'obair ghréis le snàth'd,
bheirear i gus an rìgh:
Thig thugad luchd a coimheadachd,
's a maighdeana 'n a déigh.
15 Théid iad gu cùirt an Rìgh a steach,
ait, aoibhneach bheirear iad.
16 Air son do shinnsir bidh do chlann,
mar phrionnsaibh anns gach àit.
17 D'ainm glòrmhor do gach linn a thig,
air chuimhne cuiridh mi:
'Us bheir mar sin am pobull duit
àrd-mholadh feadh gach ré.

## SALM XLVI.

1 'S E Dia a's tearmunn duinn gu beachd,
ar spionnadh e 's ar treis:
'An aimsir carraid agus teinn,
ar cabhair e ro dheas.
2 Mar sin ged ghluaist' an talamh trom,
cha-n aobhar eagail duinn:
Ged thilgteadh fòs na sléibhte mòr'
'am builsgein fairg' 'us tuinn.
3 Na h-uisgeacha le beucaich bhuirb,
ged rachadh thar a chéil':
Le'n ataireachd ged bhiodh air chrith
na beanntan àrd' gu léir.
4 Ta amhainn ann, le 'sruthaibh sèimh,
'ni caithir Dhé ro ait;
Fior-àite naomh an ti a's àird',
's am bheil sìor-chòmhnuidh aig.
5 Tha Dia 'n a meadhon innte stigh;
mar sin cha ghluaisear i;
Oir cuideachadh 'us còmhnadh leath'
's e Dia gu moch a ni.
6 Do ghabh na cinnich boil', 'us ghluais
na rìoghachda gu cas:
Air cur do Dhia a ghuth a mach,
do leagh an talamh as.
7 Tha Dia nan sluagh leinn féin a ghnàth;
Dia Iacoib 's tearmunn duinn.
8 Thigibh, 'us faicibh oibre Dhé,
gach sgrios air talamh rinn.
9 Gu iomall fòs an domhain mhòir
an cogadh ni e chosg:
Am bogha bhris, an t-sleagh do ghèarr
an carbad-cogaidh loisg.
10 Bibh sàmhach, 's tuigibh gur mi Dia:
àrduichear mi gu sìor
Am measg nan sluagh, bidh urram dhomh,
air feadh gach uile thìr.
11 Tha Dia nan sluagh ri còmhnadh leinn,
's an còmhnuidh air ar crann:
Is e Dia Iacoib 's tearmunn duinn,
d'ar furtachd anns gach àm.

## SALM XLVII.

1 BUAILIBH 'ur basan, uile shlòigh,
'ta 'chòmhnuidh anns gach àit;
Le guth 's le gairdeachas do Dhia,
suas togaibh iolach àrd:
2 Oir Dia ro àrd is uamhunn e;
Rìgh mòr os ceann gach tìr'.
3 Am pobull cuiridh e fo'r smachd,
fo'r cois na slòigh gu léir.

4 Mòrachd Iacoib d'an d' thug e gràdh,
mar oighreachd dhuinne thagh:
5 Chaidh Dia le caithream àrd a suas,
le trompaid 's fuaimneach bladh.
6 Seinnibh do Dhia, seinn moladh: seinn
d'ar Rìgh, seinn moladh binn:
7 Oir Dia 's Rìgh mòr os ceann gach tìr',
seinn da gu h-eòlach grinn.

8 Tha Dia 'n a shuidh' 'n a chaithir naoimh
's e 's Rìgh air cinnich ann.
9 Prionnsa nan sluagh do chruinnich iad,
pobull Dhé Abrahaim;
Air son gur le Iehobhah mhàin
sgiath dhìdein do gach tìr:
'S e féin a's àird' 's a's urramaich,
's dha dlighear moladh sìor.

## SALM XLVIII.

1 IS mòr Iehobhah, Dia nam feart,
'an cathair àird ar Dia;
'Us air sliabh àrd a naomhachd féin,
ion-mholta chaoidh an Triath.
2 Beinn Shioin 's breagh' a suidheachadh,
aoibhneas gach fearainn i;
'Us dlùth dhi air an taobh mu thuath,
tha caithir an Ard-Rìgh.

3 Aithnichear Dia 'n a lùchairtibh,
mar thearmunn anns gach airc.
4 Oir feuch, tràth bha na rìghre cruinn,
le 'chéile ghabh iad thart'.
5 Chunnaic iad sud, 'us b'ioghnadh leo,
le cabhaig dheifrich as.
6 Ghlac eagal iad an sin, 'us pian,
mar mhnaoi ri saoth'r gu cas.

7 Cabhlach Tharsis le gaoith an ear,
mìn-bhrisear leat gu luath.
8 Mar chual' is amhluidh chunnaic sinn,
'am baile Rìgh nan sluagh,
'Am bail' ar Dé; 's e Dia gu bràth
'ni daingean e le neart.
9 A'd' theampull, air do chaoimhneas caomh,
'Dhia, smuainich sinn gu ceart.

10 Mar d'ainm, is amhluidh sin do chliu,
gu crìch na talmhainn ta:
Do dheas làmh làn de fhìreantachd,
'Dhia, anns gach beart a ghnàth.
11 Beinn Shioin gu ma h-aoibhinn i,
'us Nighean Iudah ait,
Air son do bhreitheanas, a Dhé,
'ta cothromach 'us ceart.

12 Siùbhlaibh mu thimchioll Shioin naoimh,
'us cuairt'chibh i maraon:
Airmhibh a baideala gu dlùth,
's a turaite gach aon.

13 Thugaibh fainear a bàbhuin bhreagh',
s' a caisteil àrd le beachd:
Chum sin gu-n cuireadh sibh an céill
do'n àl a ta ri teachd.

14 Oir 's e an Dia so féin ar Dia
gu sìorruidh 'us gu bràth:
'S e fòs a stiùras sinn gu ceart
gu uair 'us àm ar bàis.

## SALM XLIX.

1 EISDIBHSE so gach uile shluagh,
na bheil 's a' chruinne-ché:
2 'Us cluinnibh eadar mhòr 'us bheag,
ma's bochd no beartach e.
3 Air tuigse smuainichidh mo chrìdh',
air gliocas thig mo bheul.
4 Aomaidh mo chluas gu samhlachaibh:
nochdam cainnt dhorch air teud.

5 Droch làithean c'uim' am b'eagal leam
gu-n cuirinn iad 'an suim,
Mòr aingidheachd 'us lochd mo shàl
tràth dh'iadh iad orm gu cruinn?
6 Na daoine sin 'n an saoibhreas mòr
'ta 'deanamh dòigh 'us treis',
'Us ann an lìonmhoireachd an stòir
a ta ro bhòsdail leis.

7 A bhràth'r cha-n fhuasgail neach dhiubh sud
á gàbhadh no á péin,
A thabhairt éiric as do Dhia,
ni-m feudar leis 'n a fheum:
8 (Oir saors' an anama 's prìseil e,
sguiridh e 'm feasd gu beachd:)
9 Gu maireadh e gu sìorruidh beò,
's nach faiceadh truaillidheachd.

10 Oir chi e fòs na daoine glic,
's an dream air dhìobhail céill;
'S na h-ùmaidh, 'fàgail toic do chàch,
's a' faghail bàis iad féin.
11 'S e 'n smuaineachadh gu mair an tigh,
's an còmhnuidh feadh gach ré,
A' tabhairt air am fearann ainm',
a réir an ainme féin.

12 Gidheadh, an duin' 'an urram mòr
cha mhair e ann gu buan:
Ach amhluidh mar an t-ainmhidh truagh
chum bàis a shiùbhlas uainn.
13 An slighe sud ge gòrach i,
taitnidh an cainnt r'an sliochd.
14 Mar chaoraich dol 's an uaigh tha iad,
'n am biadh do'n bhàs gun iochd:

Na fìreanaich gheibh os an ceann
làn-uachdranachd gu moch,
'S 'n an ionad còmhnuidh anns an uaigh,
seargaidh an àill' 's an dreach.
15 Bheir Dia do m'anam fuasgladh saor
o chumhachd bàis 'us uaigh',
Oir gabhaidh e mi thuige féin,
'g am theasairginn le buaidh.

16 An uair a nithear saoibhir neach,
na glacadh faitcheas thu;
'S an t-àm a chinneas glòir a theach,
na cuireadh sud ort tnù:

17 Oir 'n uair a shiùbhlas e do'n eug,
aon ni cha toir e leis:
'S an uair a théid e sìos do'n uaigh,
a ghlòir cha lean i ris.

18 Seadh 'anam ged a bheannaich e
am feadh a bha e beò;
'S thusa, ma ni thu maith dhuit féin,
o dhaoinibh gheibh thu glòir.
19 Gu àl a shinnsear siùbhlaidh e,
solus cha-n fhaic gu bràth.
20 An duin' 'an urram, 's e gun chéill,
mar ainmhidh e 'gheibh bàs.

## SALM L.

1 LABHAIR an Dia Iehobhah treun,
an talamh ghairm gu léir,
O'n àird an ear gu 'n àird an iar,
o éirigh gu luidh' gréin'.
2 A Sion àrd, a's foirfe mais',
do dhealraich Dia nam feart.
3 Oir thig ar Dia 's cha bhi 'n a thosd,
ach labhraidh e le neart:

Théid teine millteach roimh a ghnùis,
a' lasadh suas gu garg:
'S m'a thimchioll-san gu doinionnach,
bidh e 'n a chaoiribh dearg'.
4 Air talamh, 'us air nèamh nan neul,
àrd-ghairmidh e gu treun,
Gu-n tugadh e ceart bhreitheanas
air 'uile phobull féin.

5 A m'ionnsuidh cruinnichibh mo naoimh,
'us tionailibh an dream
A rinn gu dìleas 'us gu dlùth,
le iobairt, cùmhnant leam.
6 A cheartas-san ni nèamh nan neul
a chur an céill 'n a àm:
Oir 's e Iehobhah féin gu beachd
a's aon àrd-bhreitheamh ann.

7 Mo phobull Isra'l éisdibh rium,
'us labhraidh mi gu ceart:
A'd' aghaidh togam fianuis fhior,
's mi Dia, do Dhia gu beachd.
8 Mu d'ofrailibh cha-n agram thu,
no fòs mu d'ìobairt-loisgt',
Oir 'm fhianuis thug thu iad a ghnàth,
'us fhuaras iad gun fhois.

9 Oir as do thigh cha ghabhainn uait
mar ìobairt biorach bò;
'S cha ghabhainn gabhar fhirionn fòs
mar ofrail as do chrò.
10 Gach ainmhidh beò a ta 'an coill
is leamsa sin gu léir,
'S na h-uile spréidh air mhìle cnoc,
'ta 'g ionaltradh air feur.

11 An eunlaith 's aithne dhomh air fad,
'ta 'g itealaich feadh bheann:
'S leam gach fiadh-bheathach uile fòs,
feadh gharbhlaich agus ghleann.
12 Geur-ocras nam biodh orm, no gort,
cha chuirinn duits' an céill,
Oir 's leam an domhan mu'n iadh grian,
'us na bheil ann gu léir.

13 Fuil ghabhar 'n e gu-n òlainn uait?
feòil tharbh an ithinn i?
14 Ioc ìobairt bhuidheachais do Dhia,
's do bhòidean do'n Ard-Righ.
15 An là do thrioblaid 'us do theinn,
goir orm an sin gu ceart:
Ort fuasglam, 'us bheir thusa glòir
do m'ainms' a chuidich leat.

16 Ach ris an droch dhuin' labhraidh Dia,
mo statuin chur an céill
Am buineadh dhuit, no ghabhail fòs
mo chùmhnaint ann ad bheul.
17 Do m'achmhasan o thug thu fuath,
's an spéis riamh e nior chuir;
Ach thilg mo bhriathran air do chùl,
'g an diùltadh uait gu tùr?

18 Tràth chunnaic thu an gaduich' dàn,
dh'aontaich thu leis 'n a olc:
'S le luchd an adhaltrais a rìs,
b'fhear-comuinn thu 'n an lochd.
19 Do theangadh thug thu 'chumadh bréig',
chum uilc thug thu do bheul.
20 Do d' bhràthair shuidh thu 'thabhairt guth';
's do mhac do mhàthar beum'.

21 Na nithe so do rinneadh leat,
'us dh'fhan mi dhiot a'm' thosd;
'Us shaoil thu mar a ta thu féin,
gu-m b'amhluidh mi gach achd:
Ach cronaicheam do pheacaidh dhuit,
a'd' amharc cuiream iad;
A chum gu-m faiceadh do dhà shùil,
nach fol'chear ormsa beud.

22 O sibhs' a dhream nach cuimhnich Dia,
nis tuigibh so 'n a àm;
Mu-n dean mi liodart oirbh gu cas,
gun neach d'ur furtachd ann.
23 An ti 'bheir ìobairt-mholaidh uaith',
's e sin 'bheir dhomhsa glòir:
Oir nochdam slàinte Dhé do'n fhear
a ghluaiseas mar is còir.

## SALM LI.

1 DEAN tròcair orm, a Dhia nan gràs,
gu h-iochdmhor saor-sa mis',
'Réir lìonmhoireachd do thròcair chaoimh,
glan as m'uil' eusaontas.
2 Gu h-iomlan ionnail mi o m' lochd,
glan mi o m' chiont' a'd' ghràdh:
3 Oir tha mi 'g aidmheil m'eusaontais,
's léir dhomh mo lochd a ghnàth.

4 A' d'aghaidh, 'd'aghaidh féin a mhàin;
do pheacaich mi gu trom,
'Us ann ad fhianuis féin, a Dhé,
an t-olc so rinneadh leam:
Do chum air labhairt duit a mach,
gu-m biodh tu cothromach;
'S gu-m biodh tu glan tràth bheir thu breth,
'us ceart neo-eucorach.

5 'Am peacadh, feuch, do dhealbhadh mi,
'us ann an cionta fòs
Do ghabh mo mhàthair mi 'n a broinn,
tràth ghineadh mi o thùs.

6 An taobh a stigh do'n chridhe, feuch,
an fhirinn 's ionmhuinn leat:
'S an ionad fholaicht' bheir thu orm
gu-n tuig mi gliocas ceart.

7 Le hìosop deansa mise glan,
'us bitheam glan gu beachd;
Dean m'ionnlad fòs, mar sin bidh mi
na's gile dhuit na sneachd.
8 Guth subhachais thoir orm gu-n cluinn,
'us fonn an aoibhneis ait,
Mar sin ni gairdeachas gu mòr,
na cnàmhan 'bhriseadh leat.

9 O m' pheacaibh 'us o m'eusaontais
folaich do ghnùis, a Dhé;
Mo sheachrain 'us m'uil' eucoir fòs
glan thusa uam gu réidh.
10 'Dhia, cruthaich annam cridhe glan;
ath-nuadhaich spiorad ceart.
11 Na tilg o d' shealladh mi; 's na buin
do Spiorad naomha leat.

12 'Us aisig dhomh ùr-ghairdeachas
do shlàinte chàirdeil féin;
'Us deansa fòs mo chumail suas,
le d' Spiorad saor gu treun.
13 'N sin teagaisgeam do shlighe, 'Dhé,
do'n dream a bhris do reachd;
'Us pillear riut le aithreachas
na peacaich thruagh' gu beachd.

14 O chionta fola saor-sa mi,
o Dhia, a Dhé mo shlàint':
Seinnidh gu h-àrd air d'fhìreantachd
mo theangadh anns gach àit.
15 Mo bhile, 'ta air druideadh suas,
fosgail, a Dhé nan gràs;
An sin do mholadh le mo bheul
cuiridh mi'n céill gu h-àrd.

16 Oir ìobairtean cha-n iarrar leat,
no bheirinn duit gach ré:
'An ofrail-loisgte fòs air bith
cha-n 'eil do thlachd, a Dhé.
17 An spiorad briste, tuirseach, trom,
sud ìobairt Dhé nan dùl:
Ri cridhe briste brùit', a Dhé,
gu bràth cha chuir thu cùl.

18 A'd' dheadh-ghean dean-sa maith, a Dhia,
air Sion do chnoc féin:
Balla Ierusaleim gu luath,
tog suas le d' làimh gu treun.
19 'N sin taitnidh ìobairt cheartais riut,
ofrail, 's làn ofrail loisgt';
'N sin bheirear colpaich dhuit-sa suas,
air d'altair naoimh gun fhois.

## SALM LII.

1 CIOD uime 'n dean thu, 'ghaisgich thréin,
uaill as an olc gu mòr?
Mairidh am feasd gun cheann gun chrìch,
deadh mhaitheas Righ na glòir'.
2 Do theang' a' dealbh an aimhleis chlaoin;
chum ceilg' mar ealtuinn ghéir.
3 Is annsadh leat an t-olc na maith,
'us breug na briathra fior.
4 A theangadh chealgaich, 's ionmhuinn leat
gach focal millteach olc.
5 Ni Dia gu sìorruidh mar an ceudn'
làn-sgrios a tharruing ort:
Glan-sgathar thu, 'us as do theach
grad spìonar thu gu tur,
A talamh 'us á tìr nam beò
buainear do fhreumh á bun.

6 Sud chi am fìrean, gabhaidh fiamh,
'us ni e gàire fòs:
7 Feuch, so am fear nach d'earb á Dia,
mar dhaingneach 'us mar threòir:
Ach ann an lìonmhoireachd a stòir
a dhòchas chuir gu treun,
'N a shaoibhreas 'us 'n a aingidheachd,
do neartaich se e féin.

8 Ach mis' mar ùr-chrann olaidh ta
'an àros Dhé a ghnàth:
A' cur mo dhòchais ann a ghràs,
ri fad mo ré 's mo là.
9 Gu sìorruidh suthain molam thu,
chionn sud gu-n d' rinneadh leat:
Feitheam air d'ainm, oir tha e maith,
an làth'r do naomh gu beachd.

## SALM LIII.

1 'N A chridhe deir an t-amadan,
cha-n 'eil ann Dia air bith:
Taid truaillidh, 's gràineil fòs an lochd:
cha-n 'eil ann neach 'ni maith.
2 Dh'amhairc an Tighearna o nèamh
air cloinn nan daoine nuas,
A dh'fheuchainn an robh tuigs' aig neach,
a dh'iarradh Dia nan gràs.

3 An t-iomlan diubh chaidh air an ais,
ro shalach iad gu léir:
Cha-n 'eil aon neach a' deanamh maith,
cha-n 'eil fiu aon fo speur.
4 Am bheil aig droch dhaoin' tuigs' air bith
'ta 'g itheadh suas gu dian,
Mo phobuill-sa mar aran blasd',
's nach 'eil a' gairm air Dia.

5 An sin do ghabh iad eagal mòr,
gun aobhar eagail ann:
Sgaoil Dia a chnàmhasan o 'chéil',
chuir séisdeadh ort gu teann;
'Us mar an ceudna chuir thu iad
gu rudhadh gruaidh' 'us nàir',
Do bhrigh gu-n d' rinneadh orr' le Dia
trom-tharcuis agus tàir.

6 'S e so mo ghuidh' 'us m'athchuinge,
gu-n tugadh Dia nam feart
Cabhair d'a phobull Israel,
á Sion féin le neart!
An uair bheir Dia air ais o bhruid
a phobull féin le 'chéil',
Air Iacob bithidh aoibhneas mòr,
's aiteas air Israel.

## SALM LIV.

1 TRE d'ainm-sa teasairg mise, 'Dhé,
cum cothrom rium le d' neart.
2 Eisd m'urnuigh, thoir fainear, a Dhé,
briathra mo bhéil gu ceart.

3 Oir dh'éirich coigrich rium-sa suas,
luchd-fòirneirt tha gu dian
'An tòir air m'anam; 's cha do chuir
iad Dia fa'n comhair riamh.

4 Ach feuch, 's e Dia m'fhear-cuideachaidh,
gu m'sheasamh anns gach cruas:
Bithidh Iehobhah leis an dream
a chumas m'anam suas.
5 Aimhleas do m'naimhdibh dìolaidh Dia:
a'd' fhirinn dean an sgath'.
6 Gu toileach bheir mi ìobairt dhuit:
'Dhé molam d'ainm 'ta maith.

7 Oir rinn e saors' 'us fuasgladh dhomh
o m'uile theinn gu treun:
Ionnus gu-m faca mi mo mhiann
air m'eascairdibh gu léir.

## SALM LV.

1 RI m'urnuigh éisd: 's o m' ghuidhe, 'Dhé,
na folaich thus' thu féin.
2 Thoir aire 's freagradh dhomh 'ta caoidh
le bròn 's le bùireadh geur:
3 Air son guth m'eascairde gu léir,
'us fòirneart fòs nan daoi:
Oir euceart thilg iad orm, 'am feirg
dhomh thug iad fuath gun dìth.

4 Mo chridh' a'm' chòm tha cràiteach goirt;
thuit ormsa uamhunn bàis.
5 Crith, oillt, 'us uamhunn thàinig orm,
'g am shlugadh 'us mi 'n sàs.
6 'N sin thubhairt mi, Is truagh nach robh
sgiath colmain agam nis!
'N sin theichinn as ag itealaich,
'us gheibhinn tàmh 'us fois.

7 Feuch, shiùbhlainn fòs air ànradh fad,
chum tàimh 'am fàsach cruaidh;
8 'Us dheanainn deifir gu dol as
o dhoininn gharbh na gaoith'.
9 'Dhia, roinn 'us sgrios an teang'; 's a' bhail'
bha fòirneart agus strì.
10 Taid 'dol m'a bhallaibh oidhch' 'us là:
tha aimhleas ann 'us caoidh.

11 Eucoir ro mhòr 'us olc a ta
'n a mheadhon sud gun cheisd:
Seadh feall r'a shràidibh agus cealg
cha dealaich sud am feasd.
12 Cha b'e mo nàmh 'thug masladh dhomh
oir dh'fhuilginn sud gu réidh:
Cha b'e fear m'fhuath' a dh'éirich rium,
oir dhìonainn uaith' mi féin.

13 Ach thusa, fear 'bu choimpir dhomh,
fear m'eòlais, 'us fear m'iùil;
14 Bu bhlasd' ar comhairl', 'dol le càch,
gu àros Dhé nan dùl.
15 Sealbh gabhadh orr' am bàs gu grad,
's gu ifrinn théid iad beò:
Oir aingidheachd 'n an còmhnuidh ghnàth,
's 'n am builsgean tha gach lò.

16 Ach mise, glaodham suas ri Dia,
saoraidh Iehobhah mi.
17 Glaodh àrd, 'us urnuigh ni mi ris,
moch, feasgar, 's meadhon-là;
'Us éisdidh e gu grad ri m' ghlaodh:
18 M'anam 's e shaor 'an sìth,
O'n chath 's o'n chòmhrag 'dh'éirich rium,
'us mòran rium ri strì.

19 Cluinnidh an Dia 'ta làidir beò,
's bheir dòruinn orra 's pian:
Seadh fòs an Dia air maireann ta,
's a bha o chian nan cian.
'Us air an aobhar fòs nach 'eil
caochladh air bith 'n an staid,
Eagal an Tighearn' uime sin
do thilg iad dhiubh air fad.

20 A làmh do shìn 'n an aghaidh sud,
a bha 'an sìochaint ris:
A chumhnant 'us a nasgadh dlùth,
gu fealltach orra bhris.
21 Bu shleamhna briathra 'bhéil na 'n t-im,
ach cogadh cruaidh 'n a rùn:
Bu bhuige 'chainnt na oladh thlàth,
's i ghnàth mar chlaidheamh rùisgt'.

22 Ach tilg-sa d'eallach throm air Dia,
's e 'ni do chumail suas:
Cha leig e 'm feasd do'n fhìrean chòir,
o 'shocair féin gu-n gluais,
23 Ach thus', a Thighearna nam feart,
a'd' chorruich cheirt gu geur,
'An slochd d'am milleadh tilgidh tu
an aitim ud gu léir:

Na daoine sligheach fuileachdach,
cha mhair iad leth an làith':
Ach annad cuiridh mis', a Dhé,
mo dhòchas 'us mo dhòigh.

## SALM LVI.

1 ORMSA dean iochd, a Dhé, oir b'àill,
le duin' mo shlugadh suas:
Esan a tha 'g am shàruchadh
gach là le cogadh cruaidh.
2 Seadh b'àill le m'eascairdibh gun iochd
mo shlugadh suas gach là:
Oir 's lionmhor iad 'tha 'cogadh rium
gun aobhar no cion-fàth.

3 An làithibh m'eagail earbam riut:
'an Dia, a bhriathar féin
4 Ard mholaidh mi, 'us ann an Dia
'chuir mi mo dhòigh gu treun.
Cha ghabh mi gealtachd uime sin,
's am feasd cha-n eagal leam,
Na dh'fheudas feòil a dheanamh orm
de lochd, le iomairt theann.

5 Mo bhriathar tha iad 'fiaradh fòs,
gach là mar 's toileach leo:
Chum doilgheis agus dochair dhomh
ta 'n smuainte-san gach lò.
6 Tha iad le 'chéil' a' cruinneachadh,
'us iad 'g am folach féin,
A' feitheamh m'anam', air bhith dhoibh
ro fhurachar mu m'cheum.

7 Gu saor an téid iad as mar sin,
le'n eucoir mhòir gun tàmh?
A'd' fheirg-sa leag am pobull sìos,
a Thighearna le d' làimh.

8 Mo sheachrain air an àireamh leat,
a'd' shearraig taisg mo dheòir:
Nach 'eil iad ann ad leabhar shìos,
air chuimhne sgrìobht' gach uair?

9 Mo naimhde pillidh air an ais,
tràth ghaiream ort gu teann:
Is aithne dhomhsa so gu beachd,
oir tha Iehobhah leam.
10 'An Dia, a bhriathar molaidh mi:
molam 'an Dia a reachd;
11 'An Dia do chuireadh leam gu treun
mo dhòchas féin gu beachd.

'Us air an aobhar ud, a Dhé,
cha-n eagal idir leam
Na dh'fheudas duin' a dheanamh orm,
nach 'eil dheth féin ach fann.
12 Do bhòide ta iad ormsa, 'Dhé:
'us ìocam dhuit-sa cliu.
13 Oir m'anam bochd gu saor o'n bhàs,
gu gràsmhor dh'fhuasgail thu:

'Us choimhead thu mo chosa fòs
o shleamhnachadh na's mò,
A chum gu-n gluaisinn ann ad làth'r
'an solus dhaoine beò.

## SALM LVII.

1 DEAN tròcair orm, a Dhia nan gràs,
dean tròcair orm gach ré,
Oir annadsa tha m'anam truagh
a' cur a dhòigh gu léir:
'Us gabhaidh mi fo sgàil do sgéith
mo thearmunn 'us mo neart,
Gu ruig an uair sin anns an téid
na h-uilc ud uile thart'.

2 Eighidh mi ris an Dia a's àird';
ri Dia 'ta làidir treun,
A chuireas leam gach cùis gu crìch,
mar chi e ormsa feum.
3 Cuiridh e neart o nèamh, do m' dhìon
o bheum an fhir le'm b'àill
Mo shlugadh; cuiridh Dia a mach
'fhìrinn 's a ghràs gun dàil.

4 Tha m'anam bochd an còmhnuidh fòs
'am builsgean leòmhan garg',
'Am measg na dream a'm' luidh' a taim
air lasadh 'ta le feirg:
Daoine, 'g am bheil am fiacla fòs
mar shleagh 's mar shaighde geur;
Mar chlaidheamh guineach, 's amhluidh sin
an teangadh-san gu léir.

5 Os ceann nan nèamh, 'Dhia, tog thu féin;
os ceann gach tìr' do ghlòir.
6 Air son mo cheuma ghleus iad lìon,
chrom m'anam sìos gu làr:
Slochd romham chladhaich iad, 'us thuit
iad féin 's an t-slochd a rinn.
7 'S gleusta mo chridhe, 's gleust', a Dhé,
dhuit canam moladh binn.

8 Mosgail mo ghlòir, 's a shaltair fòs,
a chlàrsach dùisg an àird:
Air maduinn mosglam féin gu moch,
'us seinneam ceòl gu h-àrd.

9 'Dhia, 'measg a' phobuill, molam thu;
dhuit seinneam 'measg an t-sluaigh:
10 Oir d'fhìrinn 'us do thròcair mhòr,
gu nèamh nan neul chaidh suas.

11 Ardaichear thus', a Dhia nam feart,
os ceann àrd-nèamh nan speur:
'Us togar suas do ghlòir gu h-àrd,
os ceann gach tìr' gu léir.

## SALM LVIII.

1 AN labhair sibhs', a choimhthionail,
an fhìrinn cheart neo-chlaon?
'S an tabhair sibh gu cothromach,
breth cheart, a chlann nan daoin'?
2 'Us ann 'ur cridh' tha sibh a' 'dealbh'
mòr aingidheachd gun tàmh:
'S air talamh tha sibh 'tomhas fòs,
fòireigin chruaidh 'ur làmh.

3 Luchd-uilc, o thig iad as a' bhroinn,
siùbhlaidh air slighe fhiair:
Tràth bheirear iad, air seachran théid,
a' labhairt bhreug gach ial.
4 An nimh mar nimh na nathrach tha:
mar nathair dhruid a cluas;
5 Ri guth nan druidh 'tha eagnaidh seòlt',
nach éisd, 'us fòs nach gluais.

6 Am fiacla bris, a Dhé, 'n am beul;
a Thighearn' làidir thréin,
Pronn fiacla agus tuisg ro mhòr
nan leòmhan òg' gu léir.
7 Gu-n leaghadh iad, a' sileadh sìos,
mar uisge 'ruith le gleann:
'S a shaighde bris, tràth chuireas e
a bhogh' air lagh gu teann.

8 Mar sheilcheig 'bhios a' leaghadh as,
rachadh iad as gu dian;
Mar thorraicheas an-abuich mnà
na faiceadh iad a' ghrian.
9 Mu mothaich seadh 'ur coireachan
o choille chrìonaich teas,
Ni Dia, 's iad beò, 'n a chorruich ghéir
le cuairt-ghaoith dhéin an sgrios.

10 Bidh aoibhneas air an fhìrean chòir,
'n uair chi e 'n dìoghaltas:
'Us ann am fuil luchd-aingidheachd
nighidh e fòs a chos.
11 Their duine 'n sin, gu bheil gun cheisd,
deadh dhuais aig daoinibh còir;
'S gu bheil air talamh fòs, gu beachd,
'n a bhreitheamh Dia na glòir'.

## SALM LIX.

1 TEASAIRG, 'us saor mi, o mo Dhia,
o m' naimhdibh 'dh'éireas rium.
2 O luchd an uilc 'tha fuileachdach,
dìon mis', 'us cuidich leam.
3 Feuch 'n aghaidh m'anam' luidh 'am fàth
'us chruinnich daoine treun:
Cha-n ann, a Dhia, air son mo lochd,
no cron a rinn mi féin.

4 A' ruith tha iad, gun chron a'm' thaobh,
's gu h-ullamh 'dol air ghleus:
Chum teachd do m' fhurtachd mosgail tràth,
'us thoir fainear am beus.
5 O Dhé nan sluagh, 'Dhé Israeil,
mosgail 's gu-m fiosraicht' leat
Na cinnich: 's na dean iochd air neach
gu h-aingidh 'bhris do reachd.

6 Air teachd do'n fheasgar pillidh iad:
a' donnalaich gu h-àrd,
Mar choin, mu'n bhail' a' cuairteachadh,
'us amhluidh sin tha iad.
7 Feuch, brùchdaidh iad a mach le'm beul;
'n am bilibh claidheamh geur;
Cò chluinneas sin, no 'bheir fainear?
's e sud a's cainnt dhoibh féin.

8 Ach thusa, 'Dhia Iehobhah mhòir,
ni gàire fanoid riu;
'Us mar bhall-magaidh bithidh fòs
na cinnich ann ad shùil.
9 Air son gur mòr 's gur maith do neart,
sìor-fheitheam ort a ghnàth:
Do bhrìgh gu bheil dhomh Dia nan dùl,
'n a dhìdean dlùth gu bràth.

10 Bi'dh Dia o'n tig mo thròcair chaomh,
'dol romham air gach ceum:
'S e Dia 'bheir dhomh air m'eascairdibh
mo rùn gu-m faic mi féin.
11 Mu-m bi mo phobull dì-chuimhneach,
na marbh an aitim ud:
O Dhia ar sgiath, sgaoil iad le d' neart
'us leag gu h-iosal fo'd.

12 Fa lochd an teangaidh, 's cainnt am béil,
'n an àrdan glacar iad:
Fa chùis nam mallachd, 'us nam breug
a labhair iad os àird.
13 Sgrios iad a'd' fheirg, sgrios iad gu tur,
'us théid iad as gu dian:
'Us tuigidh 'n sin gach uile thìr,
rìgh Iacoib gur e Dia.

14 'S air teachd do'n fheasgar pilleadh iad,
a' donnalaich gu h-àrd,
Mar choin, mu'n bhail' a' cuairteachadh,
is amhluidh bitheadh iad.
15 Ag iarraidh bìdh gu seachranach,
's gu luaineach ann an teinn;
A' deanamh gearain anns an oidhch',
mur bi an sàth 'n am broinn.

16 Ach mise molar leam do neart;
gu moch a' seinn do ghràis,
Air son gur tu mo thearmunn treun,
's mo dhaingneach féin 's gach càs.
17 'S tu féin mo neart, dhuit canam fonn,
's e Dia mo dhìdean treun:
'S e 'n Dia sin féin 'rinn tròcair orm,
's a chuidich leam a'm' fheum.

## SALM LX.

1 A DHE, do thilg thu sinne uait,
dh'fhuadaich thu sinn air fad,
Oir bha thu ruinn 'an corruich ghéir;
pill ruinn thu féin gu grad.

2 Chuir thus' an talamh trom air chrith;
'us fòs do bhris thu e:
Slànuich a bhriseadh, oir gu beachd
air criothnachadh tha e.

3 Do thaisbein thusa nithe cruaidh
do'n t-sluagh a's leat le còir:
Fìon buaireasach' chuir uamhunn oirnn,
thug thusa dhuinn r'a òl.
4 Ach thug thu bratach àrd, a Dhé,
do'n dream d'an eagal thu:
A chum gu-n sgaoilteadh sud a mach,
bhrìgh fìrinn duit le cliu.

5 O dhaorsa chum gu-n saorar leat
do phobull ionmhuinn féin:
Eisd rium, 'us slànuich mi gu grad
le d' dheas làimh làidir thréin.
6 'N a naomhachd labhair Dia nam feart,
bidh aoibhneas orm nach gann:
Air Sechem ni mi roinn gu ceart,
gleann Shucoit toimhsear leam.

7 'S leam Gilead le dlighe cheirt,
Manaseh 's leam gu beachd;
'S i treubh Ephraim neart mo chinn,
bheir Iudah mach mo reachd.
8 Is soitheach-ionnlaid Moab dhomh;
tilgeam thar Edom thruaigh
Mo bhròg; 'us ni mi caithream binn
thar Palestin le buaidh.

9 Cò bheir do'n chaithir dhaingein mi?
's gu Edom 'bheir gu ceart?
10 Nach tusa, Dhia, le'n d' thréigeadh sinn?
's nach deachaidh mach le 'r feachd?
11 O thrioblaid tabhair còmhnadh dhuinn,
oir 's dìomhain furtachd dhaoin'.
12 Tre Dhia ni sinne treubhantas,
's e 'shaltras naimhde foidh'n.

## SALM LXI.

1 RI glaodh mo ghearain éisd, a Dhé,
'us m'urnuigh thoir fainear.
2 O iomall talmhainn éigheam riut,
's mo chridhe trom fo smal:
'Dhia, treòraich chum na carraig' mi
a's àirde na mi féin.
3 Bu tearmunn thu, 's bu chaisteal dhomh
o m'eascairdibh gu léir.

4 A'd' phàilliun naomh ni mise tàmh
gach aimsir 'us gach tràth:
Mo dhòigh fo dhubhar sgàil' do sgéith,
cuiridh mi féin gu bràth.
5 Oir chuala tu mo bhòide naomh',
's an gealladh a thug mi:
Oighreachd na muinntir thug thu dhomh
d'an eagal d'ainm, a Dhé.

6 Buan shaoghal agus aimsir chian
bheir thusa, Dhia, do'n Rìgh:
Mar iomadh ginealach 'us linn,
a bhliadhnacha 's tu ni.
7 Mairidh e buan 'am fianuis Dhé,
gu bunaiteach 's gu bràth:
Tròcair 'us fìrinn deasaich dha,
g'a choimhead-san gach tràth.

8 Mar sin gu sìorruidh seinneam cliu
do d'ainm ro uasal àrd,
'S mo bhòide naomha dìolam dhiut,
o là gu là gu bràth.

## SALM LXII.

1 LE foighidinn tha m'anam bochd
'feitheamh air Dia gu beachd:
'S ann uaith' tha furtachd agus fòir
orm air gach taobh a' teachd.
2 'S e mhàin a's carraig dhìdein dhomh,
'us m'fhurtachd e ro dheas:
Mo thearmunn dìleas e faraon,
gu mòr cha ghluaisear mis'.

3 Cia fhad a dhealbhar aimhleas leibh?
làn-mharbhar sibh gu beachd,
Mar bhall' air chrith, 's mar ghàradh 'dh'aom,
tha leagadh oirbh a' teachd.
4 O urram àrd 'g a thilgeadh sìos
tha 'n comhairlean a' ruith:
'S e 's miann leo breug: beannachd 'n am beul,
ach mallachd an taobh stigh.

5 O m'anam feith gu foighidneach
ri Dia a mhàin mar chleachd:
Oir annsan tha mo mhuinghinn threun,
's mo dhòchas féin gu beachd.
6 'S e mhàin a's carraig dhìleas dhomh,
's e mhàin mo shlàinte dheas:
Mo thearmunn daingean e faraon,
mar sin cha ghluaisear mis'.

7 Mo shlàinte tha 's mo ghlòir 'an Dia,
ris earbam féin a ghnàth:
Carraig mo neirt, 's mo thearmunn treun,
's e Dia, gu buan 's gu bràth.
8 O phobuill, cuiribh ann an Dia
'ur dòchas anns gach àm;
'N a fhianuis dòirtibh mach 'ur crìdh':
's e Dia ar tearmunn ann.

9 'S ni dìomhain daoine beag' gu fìor,
tha daoine mòr' 'n am bréig:
Air meidh ri'n tomhas, 's eutruim' iad
na dìomhanas gu léir.
10 Na h-earb a fòirneart, 's na dean uaill
á reubainn no droch-bheirt:
Na socruich fòs do chridh' air stòr,
'n tràth chinneas saoibhreas leat.

11 Do labhair Dia aon uair a mach:
sud chualas uair no dhà,
Gur leis an Dia 'ta cumhachdach
treis agus neart gach là.
12 Tròcair, a Thighearn', buinidh dhuit,
'us grasa mòr faraon:
Oir bheir thu réir a ghnìomhara,
a luigheachd do gach aon.

## SALM LXIII.

1 O DHIA, is tu mo Dhia, gu moch
iarraidh mi thu gach là:
Ro thartmhor a ta m'anam bochd,
'an geall ort féin a ghnàth;
Tha miann, 'us ciocras mòr air m'fheòil,
'an geall ort féin gach àm,
'An tìr ro thioraim, thartmhoir, theith,
gun uisg' air bith 'bhi ann.

2 Do chumhachd chum gu faicinn féin,
's do ghlòir a ta ro chaomh:
'Réir mar chunnacas roimhe thu,
le cliu a' d'àros naomh.
3 Air son gur fèarr na beatha fòs
do chaoimhneas gràdhach caoin:
Ard-mholadh dhuit le iomadh cliu
mo bhile bheir faraon.

4 Mar sin an cian a bhios mi beò,
beannaicheam thu a ghnàth:
Is ann ad naomh ainm togam suas
mo làmhan riut gach tràth.
5 Sàsuichear m'anam mar le smior,
's le saill ro reamhar réidh:
'Us bheir mo bheul 's mo bhile dhuit
àrd-mholadh ait, a Dhé:

6 'N tràth ni mi air mo leabaidh fòs,
do chuimhneachadh le tlachd,
'S an àm na faire smuaineach' ort,
a' dol do'n oidhche thart'.
7 Air son gur tu b'fhear-cabhair dhomh
a Thighearna 's a Dhé;
Bidh aoibhneas agus aiteas orm,
fo dhubhar sgàil do sgéith.

8 Tha m'anam 'leantuinn riut gu dlùth:
do dheas làmh chum mi suas.
9 Luchd iarraidh m'anam' bhochd g'a sgrios,
théid iadsan sìos do'n uaigh.
10 Le faobhar claidheimh agus arm
sìos tuitidh iad gu làr:
Mar chuibhrionn do na sionnachaibh
do nithear iad le tàir.

11 Ach aoibhneach bidh an rìgh 'an Dia:
na lùghas e gun bheud
Ni iadsan uaill: ach druidear beul
gach neach a labhras breug.

## SALM LXIV.

1 TRATH ni mi urnuigh riut, a Dhé,
thoir éisdeachd dhomh gu luath;
O eagal nàmhaid coimhead fòs,
gu tèaruint' m'anam truagh.
2 O chomhairl' dhìomhair dhaoine daoi,
o ionnsuidh ghairbh faraon
Luchd-deanamh uilc 'us aingidheachd,
cuir folach orm gu caoin.

3 An teangadh féin do gheuraich iad,
mar chlaidheamh guineach geur;
Tha'm bogh' air lagh, 's an saighde deas,
's iad briathra searbh am béil;
4 Gu-n caitheadh iad 'an dìomhaireachd
an neach sin foirfe 'ta;
Gu h-obann taid 'g a chaitheamh fòs,
gun eagal 'us gun sgàth.

5 A' gabhail misnich taid 's an olc,
's a labhairt tric le 'chéil'
Mu leagadh lìon 'an uaignidheas,
ag ràdh, Cò 'n tì d'an léir?
6 Gach olc do rannsaich iad a mach;
seadh rinn iad sgrùdadh geur,
An rùn a stigh 's ro dhomhain e,
's an cridhe mar an ceudn'.

7 Ach saighead tilgidh orra Dia,
'bhios guineach agus geur;
Grad-bhuailear agus lotar iad,
'g an goirteachadh gu léir.
8 Mar sin bheir iadsan orra féin
toradh an teang' gu grad:
Gach uile neach d'an léir an dòigh,
teichidh iad uath' am fad.

9 Mòr eagal bithidh air gach neach,
'us nochdaidh obair Dhé:
Oir bheirear leo gu glic fainear
an gniomh ud a rinn e.
10 Ni 'm firean aoibhneas mòr 'an Dia,
a' cur a dhòchais ann:
'S gach neach 'g am bheil an cridhe ceart
ni gairdeachas nach gann.

## SALM LXV.

1 THA ann an Sion 'feitheamh ort
moladh, a Dhé, gun dìth:
'S ann duit a dhiolar fòs gu pailt
a' bhòid mar gheallar i.
2 O thus' a dh'éisdeas urnuigh ghlan,
's ann thugad thig gach aon.
3 Mo sheachrain tha an uachdar orm:
Glan thus' ar peacaidh uainn.

4 'S beannaicht' an duine sin a chaoidh
a thaghar leatsa, 'Dhé,
'S a bheir thu fòs am fagus duit:
còmhnuidh a'd' chùirt gheibh e.
Sàsuichear sinn le maitheas mòr
do theach, 's do theampuill naoimh.
5 Le nithibh uamhasach, bheir dhuinn',
a'd' cheartas, freagradh caomh.

A Dhia ar slàinte, 's tu gu dearbh,
làn-dòchas crìch gach tìr';
'S na bheil 's an fhairge fada uainn,
an dòchas 's tu do shìor.
6 Le 'neart-san shocruich sléibhte mòr',
e crioslaicht' fòs le treis.
7 'S e 'chaisgeas fuaim gach mara 's tuinn,
'us comh-stri dhaoine leis.

8 Na daoine 'ta an còmhnuidh thall,
's na tìrbih fad a mach,
'N a uamhunn orra ta gu mòr,
do chomhar mìorbhuileach:
Is tusa 'bheir air dol a mach
na maidne gach aon là,
'S air dol an fheasgair mar an ceudn'
'bhi aoibhinn ait a ghnàth.

9 An talamh tha thu 'fiosrachadh,
's 'g a uisgeachadh gu réidh:
Le amhainn Dhé 'tha làn de'n uisg',
tròm beartach ni thu e.
Dhoibh arbhar tha thu 'deasachadh,
le d'fhreasdal caomha féin;
10 'S ag uisgeachadh le pailteas mòr,
nan iomairean gu mìn:

A sgrioban leagaidh tu a sìos,
le frasaibh ni thu tais;
A chinneas agus 'fhochann fòs,
beannaichidh tu le mais'.

11 Mu'n bhliadhna coron tha thu 'cur,
le d' mhaitheas féin, a Dhé;
Tha saill a' sileadh anns gach àit,
o d' cheumannaibh gu réidh.

12 Air cluainibh glas an fhàsaich luim,
nuas silidh iad gu mion;
Na tulaich bheag', gach taobh a ta
làn aoibhneis agus gean.
13 Na cluainean air an sgeadachadh
le treudaibh anns gach àit;
Na glinn, le arbhar folaichte,
a' seinn le iolaich àrd.

## SALM LXVI.

1 TOGAIBH, gach uile thìr gu h-àrd,
iolach do Dhia nan dul.
2 D'a ainn ro uasal seinnibh glòir,
a' tabhairt dhasan cliu.
3 Abraibh ri Dia, Cia uamhasach
gach beart a nithear leat?
Oir géillidh dhuit do naimhde borb,
air son gur mòr do neart.

4 Sleuchdaidh gach uile thalamh dhuit,
ag iomradh ort gu binn:
Do d'ainm ro uasal iongantach
Ni'd moladh mòr a sheinn.
5 Thigibh an so 'us amhaircibh
air oibribh Dhé gu geur:
'Ta uamhasach 'n a ghniomharaibh
air chloinn nan daoin' gu léir.

6 Mar thalamh tioram rinn e 'n cuan:
'us trìd nan sruth 'bu luath
D'an cois chaidh daoine; 'n uair a bha
sinn annsan ait le buaidh.
7 Le 'threun-neart riaghlaidh e a chaoidh;
na slòigh d'a shùilibh 's léir:
'S na h-àrdaicheadh luchd-eusaontais
gu h-amaideach iad féin.

8 O dhaoine, beannaichibh ar Dia,
àrd-mholaibh e gun chlos.
9 'S e 'chum ar n-anam beò, 's e 'bheir
nach caraichear ar cos.
10 Mar airgiod leaghta ghlan thu sinn:
's tu 'dh'fhidir sinn, a Dhé:
11 Chuir umainn lìon; ar leasraidh chuir
fo dhòrainn 'us fo phéin.

12 Thug thu air daoinibh marcachd oirnn,
tre theine 's uisge chaidh;
A ris gu ionad saoibhir réidh,
's tu féin 'thug sinn le buaidh.
13 Racham do d' thigh le ofrail-loisgt':
dhuit coimhlionam mo bhòid,
14 A ghealladh leam le fosgladh béil,
tràth bha mi 'n éigin mhòir.

15 De 'n fheudail reamhar, ìobairt-loisgt'
le tùis 'us saill nan reith';
Ofrail nam bò, 's nan gabhar fòs
sud bheir mi dhuit fa leth.
16 Thigibh, 'us éisdibh so, gach neach
air am bheil eagal Dhé,
Gach maith do rinn air m'anam bochd,
sud aithriseam gu réidh.

17 Do ghlaodh mi ris gu h-àrd le m'bheul:
le m' theangaidh dh'àrdaich' e.
18 A'm' chridh' ma bheir mi spéis do'n olc,
cha-n éisd an Tighearn' mi.
19 Gu dearbh dh'éisd Dia rium: thug fainear
guth m'urnuigh Rìgh nan dùl.
20 Moladh do Dhia, nior cheil a ghràs,
's mo ghuidh' nior chuir air cùl.

## SALM LXVII.

1 GU-N deanadh Dia mòr thròcair oirnn,
's ar beannachadh a ghnàth:
'Us togadh e gu gràsmhor oirnn
dealradh a ghnuis' gu bràth.
2 Chum fios do shlighe 'bhi gu fior
's gach uile thìr air bith:
'Us iomradh air do shlàinte chaoimh
'measg fhineacha fa leth.

3 Moladh am pobull thus', a Dhé:
moladh gach pobull thu.
4 Biodh gairdeachas air fineachaibh,
gu h-ait a' seinn do chliù:
Oir ceart-bhreth bheir thu air an t-sluagh,
riaghlaidh air thalamh iad.
5 Moladh gach pobull thus', a Dhé:
moladh iad thu 's gach àit.

6 'N sin bheir gach talamh 'us gach fonn
deadh thoradh trom gu pailt:
'Us cuiridh Dia ar Tighearn' oirnn
a bheannachadh gun airc.
7 Ni Dia ar beannachadh gun cheisd,
's bidh 'eagalsan gu fior
Air gach aon neach a dh'àiticheas
fad iomaill crìch gach tìr'.

## SALM LXVIII.

1 EIREADH ar Dia, 'us sgaoilear leis
an dream a's naimhde dha:
'S an aitim sin 'thug dhasan fuath,
teicheadh o 'ghnùis gu bràth.
2 Mar sgapar deatach, fuadaich iad:
mar leaghas teine céir,
Mar sin gu-n sgriosar droch dhaoin' as
á fianuis Dhé gu léir.

3 Ach gairdeachas air daoinibh còir,
'us aoibhneas gu-n robh ac'
'Am fianuis Dhé, le luathghair mhòir,
's iad suilbhir agus ait.
4 Seinnibh do Dhia, sior-mholaibh 'ainm:
àrdaichibh 'n Ti a ta
'Marcachd air nèamh, tre'ainm-san IAH,
bibh ait 'n a làth'r a ghnàth.

5 Do dhìlleachdain is athair Dia;
do bhantraichibh gun neart,
'An tigh a naomhachd tha e ghnàth
'n a breitheamh dìreach ceart.
6 Suidhichidh Dia 'an teaghlaichibh
an dream 'tha uaigneach truagh:
'Us saoraidh e gu tròcaireach
na bheil fo chuibhrich chruaidh;

Ach 'mheud 's a bhios gu h-eucorach
ri ceannairc 'us ri lochd,
Ni iadsan còmhnuidh bhunaiteach
'am fearann tioram bochd.

7 Air ceann do shluaigh tràth dh'imich thu
a Dhé, 's an fhàsach chruaidh;
8 Chriothnaich an talamh, shil an speur,
an làthair Dhé nan sluagh:

Sliabh Shinai féin 'tha daingean àrd,
chriothnaich 'us luaisg gu mòr,
An làthair Dhé, Dhé Israeil,
'tha urramach 'an glòir.
9 Shil thusa, Thighearna, gu pailt
frasan a nuas gun dìth;
'Us shuidhich, agus dh'fhurtaich thu
air d'oighreachd, 'us i sgìth.

10 Bha fòs do choimhthional 's do shluagh
'n an còmhnuidh innt', a Dhé,
De d' mhaitheas rinn thu deasachadh
do d' dhaoinibh bochda féin.
11 An Tighearna 'ta làidir treun,
leig e a ghuth a mach,
'S a' chuideachd sin a dh'fhoillsich e
bu lionmhor iomarcach.

12 Rìghrean nan armailte 's nam feachd,
an sin le deifir theich:
'S ise a dh'fhuirich aig an tigh,
bha i a' roinn na creich'.
13 'Measg phoitean luidh sibh, ach bidh sibh
mar sgiath nan colman luath,
Folaicht' le airgiod, 'us an cleit'
le òr a's deirge snuadh.

14 Tràth sgaoil Dia uile-chumhachdach
na rìghrean innt' a steach:
'N sin bha i geal mar Shalmon àrd,
's i uile làn de shneachd.
15 An sliabh ud, 'Dhé, is cosmhuil e,
ri Bàsan 'measg nam beann,
Mar Bhàsan mòr is amhluidh e,
gu h-àrd a thog a cheann.

16 C'ar son a leum sibh, 'bheannta àrd?
's e so àrd-thulaich Dhé,
'S am miann leis tàmh, 'us bithidh e
'n a chòmhnuidh ann gach ré.
17 Tha carbaid Dhé 'n am fichead mìl';
mìlte de ainglibh treun':
'N a theampull naomh tha Dia 'n am measg,
ionann 's 'n a Shinai féin.

18 'Us chaidh thu suas air ionad àrd,
thug bruid 'am braighdeanas,
Do dhaoinibh fhuair thu tiodhlaca,
le'n dean thu toirbheartas:
'S ann cheana fòs do'n mhuinntir ud
ro cheannairceach a ta,
A chum gu-m biodh Iehobhah Dia
'n a chòmhnuidh ac' a ghnàth.

19 Dia gu ma beannaicht' gu robh e,
'tha 'dòrtadh oirnn gach lò
A thiodhlaca, 's e Dia ar slàint',
an Dia a chum sinn beò.
20 Is leinn an Dia 'ta làidir treun,
ni cabhair anns gach càs:
Do Dhia Iehobhah buinidh fòs
làn-teasairginn o'n bhàs.

21 Ach ceann a naimhde brisidh Dia;
'us claigionn greannach cruaidh
An fhir a dh'imicheas gu dàn
'n a chionta féin gach uair.

22 Deir Dia, Bheir mise air an ais
mo shluagh o Bhàsan àrd;
'S o dhoimhneachd fairge bheir mi rìs,
a nìos iad le mòr bhàigh.

23 Chum ann am fuil do naimhde dian,
do chos gu-n deanar dearg,
'S gu-n tumar fòs 'n am fuil-san féin
teangadh do mhadraidh gharg'.
24 Do thriall-sa chunnaic iad, a Dhé,
a Thighearna ro chaomh,
'S e triall mo Thighearna 's mo Rìgh,
's ann anns an àros naomh.

25 Luchd-òrain dh'imich iad air tùs,
Luchd-inneil-ciùil a ris:
'N am measg a' bualadh thiompan fòs
na maighdeana gu mìn.
26 Deanaibh-se Dia a bheannachadh,
'n 'ur coimhthional le 'chéil',
Eadhon Iehobhah Dia nam feart,
o thobar Israeil.

27 Beniamin beag le'n triath an sud,
bha prionnsan Iudah ann,
Le'n comhairl', prionnsan Naphtali,
'us prionnsan Shebuluin.
28 Do Dhia 's e 'dh'àithn 's a dh'orduich dhuit
do neart 'us fòs do threoir:
An gniomh a rinn thu air ar son,
neartaich, a Dhé na glòir'.

29 Air son do theampuill naoimh, a Dhé,
'ta aig Ierusalem,
Do bheir na rìghre 'tha mu'n cuairt
deadh thiodhlaca dhuit féin.
30 Thoir achmhasan do luchd nan sleagh,
's do chuideachd mhòir nan tarbh,
'Us fòs do laoigh a' phobuill ud,
thoir achmhasan gu garbh,

Le mìribh airgid gus an géill
iad sud gu léir do d' smachd:
Sgaoil thus' am pobull ud, a Dhé,
a ghabh de'n chogadh tlachd.
31 Thig prionnsan mòr' o'n Eiphit mach,
's ni Etiopia fòs
A làmhan 'shìneadh mach gu luath
suas ri Ard-Rìgh na glòir'.

32 O rìoghachdan an domhain mhòir,
seinnibh do Dhia gu grinn;
Do'n Dia a's Rìgh 's a's Tighearn' ann,
seinnibh-se moladh binn.
33 Do'n mharcaich' àrd air nèamh nan nèamh,
'ta ann o'n aimsir chéin:
Feuch, tha e 'cur a mach a ghuth',
a ghuth' 'tha làidir treun.

34 Sìor-thugaibh neart do Dhia: oir tha
a ghlòir thar Israel,
'S a threis a tha 's na nèamhan àrd,
's an neulaibh tiugh' nan speur.
35 O d' naomh-thigh 's uamhasach thu 'Dhé:
Dia Israeil gu beachd,
D'a phobull bheir sàr-neart 'us treoir:
's beannaichte Dia nam feart.

## SALM LXIX.

1 O TEASAIRG mise, 'Dhé, mo neart,
oir dhòirt na tuiltean orm,
'Us thàinig fòs air m'anam bochd
na h-uisgeachan le toirm.
2 'An làthaich dhomhain tha mi'n sàs,
gun àit an seasainn ann;
Le uisgibh domhain ghlacadh mi,
'us sruth 'dol thar mo cheann.

3 Taim sgìth le m' ghlaodhaich; agus tha
mo scornan loisgt' le tart:
Mo shùile ta air fàilneachadh,
'feitheamh air Dia nam feart.
4 Is lionmhoire na falt mo chinn
mo naimhde gun chion-fàth,
'S an dream ud fòs le'm b'àill mo chlaoidh
ro ghuineach làidir tha.

An sin an ni nach d' thug mi leam,
dh'aisig ni uam gu beachd.
5 'Dhia, 's fiosrach thu air m'amaideachd,
cha-n fholaicht' ort mo lochd.
6 Nàir air mo sgàth-sa, 'Dhé, na leig,
O Thighearna nan sluagh,
Air neach air bith de'n aitim ud
'tha 'feitheamh ort gach uair:

An dream sin, O Dhia Israeil,
'g ad iarraidh féin a ta,
Na leig gu bràth fo nàire iad,
no masladh air mo sgàth.
7 Oir masladh dh'fhuiling air do sgàth;
lìonadh mo ghnùis le nàir'.
8 Do m' bhràithribh is fear coigreach mi,
coimheach aig cloinn mo mhàth'r.

9 Le eud do theach-sa shluigeadh mi;
'mheud 's a bheir masladh dhuit,
'S ann orms' an toibheum sud gu léir
gu leth-tromach a thuit.
10 M'anam tràth thraisg, 's a rinn mi gul,
'n sin mhaslaich iad mo ghniomh.
11 'S 'n uair chuir mi umam eudach-saic,
ball-magaidh rinn iad dhìom.

12 Dhoibhsan a shuidheas anns a' gheat',
's cùis-chòmhraidh mi gach là:
'S do luchd na misge ri àm pòit',
a'm' òran tha mi ghnàth.
13 Ach mise, 'Dhé, ni'm urnuigh riut,
's an uair a's taitneach leat:
Eisd rium, a Dhé, réir meud do ghràis,
le d' chabhair fhior thoir neart.

14 O'n làthaich saor mi, O mo Dhia!
chum fodh' nach rachainn sìos:
O luchd mo mhi-ruin teasairg mi,
's o dhoimhneachd uisge nìos.
15 Na rachadh tharum tuiltean uisg',
na sluigeadh doimhneachd mi,
An slochd na druideadh orm a bheul
gu h-iomlan chum mo chlaoidh.

16 Eisd rium, O Dhia, oir 's maith do ghràs:
pill rium a'd' thròcair phailt.
17 Do ghnùis na ceil air d'òglach féin,
éisd rium gu luath, 's mi'n airc.
18 Ri m'anam druid, 'us fuasgail e:
o m' nàmhaid dean mo dhìon.

19 Mo mhasladh, m'eas-urram, 's mo nàir',
'S mo naimhde, 's léir dhuit féin.

20 Le toibheum tha mo chridhe brist',
'us mi gu h-iarganach:
Dh'iarr mi luchd truais 'us comhfhurtachd,
'us dhiubh cha d'fhuaras neach.
21 Seadh, thug iad domblas dhomh mar bhiadh,
's 'am iotadh thug fìon geur.
22 Mar eangaich dhoibh gu robh am bòrd;
's mar rib an àgh gu léir.

23 Gun léirsinn biodh an sùilean dall,
's an leasraidh ghnàth air chrith.
24 Dòirt orra d'fhearg, 's le d'chorruich ghéir
glac iad gach uair sam bith.
25 Mar fhàsach lom gun àiteachadh
gu robh an tàmh 's an teach,
'Us anns na pàilliunaibh 'bu leo
còmhnuidh na gabhadh neach.
26 Oir lean iad le dian-fhoireigneadh
an ti a bhuaileadh leat;
'Us labhair iad chum doilgheis mhòir,
do'n dream a rinn thu lot.
27 Cuir ciont' ri 'n aingidheachd, 's na leig
a'd' cheartas iad a steach:
28 A leabhar fòs nam beò gu tur
dubhar iad sud a mach;

'Us maille ris na fìreanaibh
a bhuineas duit gun cheisd,
'Us ann an àireamh dhaoine còir
na sgrìobhar iad am feasd.
29 Ach mise ta gu h-ainnis bochd,
'us làn de bhròn faraon:
Togadh do shlàinte mi an àird,
a Dhé, gu gràsmhor caoin.

30 Le òran binn sìor-mholaidh mi
deadh ainm mo Dhé gach là,
'S a chliù-san fòs sìor-thogar leam
le buidheachas gu h-àrd.
31 'S fèarr leis an Tighearn' sud gu mòr
na damh 'tha adharcach,
No ìobairt fòs a bheireadh neach
de bhiorach crobhanach.

32 Na daoine sèimh tràth chi iad so,
bidh aoibhneach ait gu leoir;
'Us bidh 'ur cridh'-se beò gu bràth
'tha 'g iarraidh Dhé na glòir'.
33 Ri bochdaibh éisdidh Dia, 's cha dean
tàir air a phrìosanaich.
34 Nèamh, muir, 'us tìr, gu moladh e,
's gach ni 'tha gluasadach.

35 Oir bailtean Iudah togaidh Dia,
'us saorar Sion leis,
A chum gu meal iad i gu buan,
'g a h-àiteachadh am feasd.
36 Do shliochd a sheirbhiseach gu fìor,
is sealbh ro dhìleas i;
'S an dream a bheir d'a ainm-san gràdh,
sìor-chòmhnuidh innte ni.

## SALM LXX.

1 'IEHOBHAH Dhia, gu m'theasairginn,
's gu m' chòmhnadh, deifrich ort.
2 Biodh nàir' 'us amhluadh air an dream
'tha 'g iarraidh m'anam' bhochd:

Pillear an dream ud air an ais,
le'm miann mo lochd a ghnàth,
Mòr amhluadh gu robh orra sud,
'us rughadh gruaidh gach là.

3 Gu-m pillear iadsan air an ais,
mar thuarasdal d'an nàir',
An dream a their gu fanoideach,
Ahà, ahà, le tàir.
4 Aoibhneas 'us aighear, do gach neach
'g ad iarraidh féin a ta:
'Us abradh iad le 'n toigh do shlàint',
Dia gu ma mòr, a ghnàth.

5 Ach mise ta gu h-ainnis bochd,
a m'ionnsuidh greas, a Dhia:
Mo chabhair thu, 's mo shlànuighear;
moille na dean, mo Thriath.

## SALM LXXI.

1 'SANN ruit a tha mi 'g earbsadh, 'Dhé;
nàir' orm am feasd na biodh,
2 A'd' cheartas fòir, thoir orm dol as:
aom rium do chluas, saor mi.
3 A'd' charraig-còmhnuidh bi-sa dhomh,
d'an tathuicheam do shìor:
Mo chaisteal, 'us mo dhaingneach thu,
'thug àithne chum mo dhìon.

4 A làimh nan aingidh, O mo Dhia,
dean fuasgladh dhomh a'm' chruas,
A làimh na muinntir eucoraich,
a tha gun iochd, gun truas.
5 Oir 's tusa, 'Thighearna mo Dhia,
mo dhòchas ann am fheum':
O aois 'us aimsir m'òige nuas,
mo mhuinghinn thu ro threun.

6 'S ann leatsa 'chumadh mise suas,
O thàin'eas as a' bhroinn;
A bolg mo mhàthar bhuin thu mi,
sìor-mholam thu gu binn.
7 Mar aobhar iongantais, a Dhé,
aig mòran a ta mi;
Ach 's tusa 's tèarmunn dìleas dhomh,
's mo spionnadh mòr gun dìth.

8 Lìonar mo bheul le d' mholadh-sa,
's le d'urram féin gach lò.
9 Na tilg mi dhìot a'm' aois; 's na tréig
'n tràth dh'fhàilnicheas mo threoir.
10 Oir m'aghaidh 'mheud 's is naimhde dhomh
labhair gu sgaiteach geur:
'S an dream 'ta 'brath air m'anam bochd,
ghabh comhairle le 'chéil',

11 Ag ràdh, Do thréigeadh e le Dia,
leanaibh e nis gu teann,
'Us glacaibh, oir g'a theasairginn
cha-n 'eil neach idir ann.
12 A Dhé, na bi-sa fada uam;
fòir orm, mo Dhia, gu luath.
13 Biodh naire 's claoidh air m'eascairdibh,
'g am bheil do m'anam fuath:

Masladh 'us nàire fol'cheadh iad,
'tha 'g iarraidh m'uilc gach lò.
14 Sìor-earbam riut, 'us seinnidh mi
do chliu na 's mò 's na 's mò.

15 Labhraidh mo bheul air d'fhìreantachd,
'S do shlàint' gach là gun sgìos:
An àireamh sud aig lìonmhoireachd
cha-n fheudar leam chur sìos.

16 Tre neart an Tighearna mo Dhia,
fòs gluaisidh mi a ghnàth:
Is ni mi sgeul air d'fhìreantachd,
d'fhìreantachd féin a mhàin.
17 O m'òige rinn thu teagasg dhomh,
a Thighearna 's a Dhé:
'Us chuir mi d'oibre iongantach
gu ruige so an céill.

18 A nis air bhi dhomh aosmhor liath,
na tréig mi, 'Dhia nam feart:
Gu-n taisbeanainn do neart 's do threis,
do'n àl a t'ann, 's ri teachd.
19 'S ro àrd do cheartas féin, a Dhé,
'us rinn thu bearta mòr:
O Dhia, cò e a's cosmhuil riut,
no 'choimeas riut a's còir?

20 Trioblaid ro mhòr 'us an-shocair,
's tu 'thaisbein dhomh, a Dhé;
Ath-bheothaichidh, 'us bheir thu rìs
o dhoimhneachd talmhainn mi.
21 Mo mhòrachd cuiridh tus' 'am meud,
's bheir sòlas air gach taobh.
22 Air saltair molam thu, mo Dhia,
seadh d'fhìrinn 'ta ro chaomh.

'Us seinneam dhuit air clàrsaich bhinn,
O Aoin naoimh Israeil.
23 Mo bhilean ni mòr-ghairdeachas,
tràth sheinneam dhuit le m' bheul:
Bidh subhachas 'us aoibhneas mòr
air m'anam féin, a Dhé,
A shaoradh leat gu tròcaireach
o 'thrioblaidibh gu léir.

24 'Us bidh mo theang' air d'fhìreantachd
ag iomradh feadh an là:
Oir nàir' 'us amhluadh fhuair an dream
'g iarraidh mo lochd a ta.

## SALM LXXII.

1 'DHIA, thoir do bhreitheanas do'n rìgh,
'us d'fhìreantachd d'a mhac.
2 Bheir esan ceart-bhreth air do shluagh,
's do d' bhochdaibh còir 'n an airc.
3 Na sléibhtean àrda bheir a mach
sìochaint do'n t-sluagh gu pailt;
'Us bheir na tulaich bheaga sìth
le fìreantachd gun airc.

4 Air daoinibh bochd a' phobuill fòs,
bheir esan breth gu ceart;
'Us clann nan ainnis saoraidh e,
mion-bhrisidh luchd ain-neart.
5 Am feadh 'bhios grian 'us gealach ann,
'freasdal do'n là 's do'n oidhch',
Bidh d'eagal orrasan gu mòr,
o linn gu linn a chaoidh.

6 Mar uisge air an fhaiche bhuaint',
is amhluidh thig e nuas:
Mar fhrasaibh 'dh'uisgicheas am fonn,
is ionann sin a ghràs.

7 R'a linn-san bidh na fìreanaich
gu h-ùr a' fàs le blàth:
'S am feadh a bhios a' ghealach ann,
bidh sìochaint pailt a ghnàth.

8 Bidh uachdranachd aig mar an ceudn'
o thuinn gu tuinn gu sìor,
'Us ruigidh sud o'n amhainn mhòir,
gu iomall crìch gach tìr'.
9 Luchd-còmhnuidh fòs an fhàsaich chruaidh
sleuchdaidh iad sìos 'n a làth'r;
A naimhdean imlichidh an ùir,
a' tabhairt ùmhlachd dha.

10 Rìgh Tharsis, 'us nan eileanan,
tiodhlacan bheir iad uath',
Bheir rìghrean Sheba, Seba fòs,
tabhartais dha gu luath.
11 Seadh, fòs 'n a fhianuis sleuchdaidh sìos
gach rìgh air thalamh 'ta:
'S gach ginealach air feadh gach tìr,
dha seirbhis ni a ghnàth.

12 An t-ainnis bochd gun chuideachadh,
saoraidh, tràth dh'éigheas ris.
13 'S ni acarachd ri truaghan bochd,
'us dìonar 'anam leis.
14 'S e 'theasairgeas an anam fòs
o fhoill 's o fhòirneart geur:
'Us fòs 'n a shùilibh-san gun cheisd,
's prìseil am fuil gu léir.

15 Bithidh e beò gu maireannach,
òr Sheba bheirear dha:
Gnàth-urnuigh nithear air a shon,
'us molar e gach là.
16 'S an talamh cuirear dòrlach sìl,
air mullach àrd nam beann;
'Us bidh a thoradh trom air chrith,
mar Lebanon nan crann.

An dream a ta 's a' chaithir mhòir,
bidh toradh orr' 'us blàth
Gu lìonmhor, mar is dual do'n fheur
air thalamh fàs a ta.
17 Bidh 'ainm-san buan gu suthainn sìor,
co-mhaireann ris a' ghréin;
'Us annsan beannaichear gach slògh;
's beannaichear leo e féin.

18 Beannaicht' gu robh an Tighearn' Dia,
Dia Israeil a ghnàth,
An ti a mhàin 'ni mìorbhuile
le treis 'us neart a làimh.
19 Beannaicht' gu robh gu sìorruidh buan
'ainm glòrmhor uasal féin;
Lìonadh a ghlòir gach uile thìr,
Amen, agus Amen!

## SALM LXXIII.

1 GU fìrinneach tha Dia ro mhaith
do phobull Israeil,
Do'n dream 'g am bheil an cridhe glan,
tha Dia dhoibh maith d'a réir.
2 Ach air mo shonsa, 's beag nach d'aom
mo chosa uam gu grad:
Cha mhòr nach d' rinn mo cheuma fòs
sleamhnachadh uam air fad.

3 Ri amadanaibh ghabh mi tnù,
ri faicinn soirbheach' dhaoi.
4 Oir cuibhrichean cha-n 'eil 'n am bàs;
neart làidir 's leo gun dìth.
5 Mar dhaoinibh eile cha-n 'eil iad
fo thrioblaid no fo leòn:
'S cha-n 'eil iad air an sàruchadh
mar chàch le piantaibh mòr'.

6 Ardan mar shlabhraidh, uime sin,
'g an cuairteachadh a ta;
Am fòirneart féin 'g an còmhdachadh
mar eudach thart' a ghnàth.
7 An sùile sultmhor tha le saill:
an tòic chaidh thar am miann.
8 Is truaillidh iad, 's air fòirneart geur
labhraidh gu h-aingidh, dian.

9 An aghaidh fòs nan nèamh 's nan speur,
am beul do thog iad suas;
Air feadh na talmhainn 'us na tìr'
an teangadh-san do ghluais.
10 Fa'n aobhar ud gu ruige so,
a shluagh-san pillidh iad;
'Us fàisgear dhoibh de 'n uisge mach,
làn cupain a's leòir meud.

11 'Us their iad, Cia mar 's léir do Dhia?
'm bheil tuigs' 's an Ti a's àird'?
12 Feuch, sud na daoi, 'tha 'soirbheachadh,
a' fàs 'n an stòr gach là.
13 Mo chridh' gu dearbh ghlan mi gun stà,
's 'an neo-chiont' nigh mo làmh;
14 Oir buailt' 'us smachdaichte ta mi
gach maduinn, 's feadh gach là.

15 Nan abrainn, Labhraidh mi mar so,
feuch, pheacaichinn gu beachd,
An aghaidh sliochd 'us ginealaich
na cloinne 's ionmhuinn leat.
16 Tràth smuainich mi gu-n tuiginn so,
bu chruaidh-cheisd orm an gniomh.
17 Ach chaidh mi steach do naomh-thigh Dhé,
'us thuig mi 'n sin an crioch.

18 Gu deimhin chuir thu iad air fad
'an àitibh sleamhuin lom:
'Us thilg thu iad a sìos g' an sgrios
le dìoghaltas gu trom.
19 Feuch cionnus thàinig orra claoidh,
'am mionaid bhig na h-uair'?
Oir tha iad air an sgrios gu tur
le oillt 'us eagal mòr.

20 Mar aisling 'n uair a dhùisgeas neach,
mar sin, a Dhia nan sluagh,
Ni thusa dìmeas air an dealbh,
air mosgladh dhuit á suain.
21 Mar so bha air mo chridhe cràdh,
's am àirnibh goimh ro gheur.
22 Oir bha mi baoth 'us aineolach:
mar bhrùid a'd' làth'r, a Dhé.

23 Gidheadh, tha mise maille riut,
O Thighearna, a ghnàth:
Is air mo dheas làimh ghlac thu mi,
'g a m' chumail suas gach là.
24 Do nithear leat mo stiùradh fòs
le d' chomhairle a'm' fheum,
'Us gabhaidh tu mi steach fadheoidh
a'd' àros ghlòrmhor féin.

25 Cò th'agam anns na nèamhan shuas
ach thusa, 'Dhia nan dùl?
'Us cha-n 'eil neach air thalamh fòs
ach thus' 'am bheil mo dhùil.
26 Mo chrìdh' 'us m' fheòil faraon a ta
air fàilneachadh gun cheisd:
Gidheadh 's e neart mo chridhe Dia,
's mo chuibhrionn bhuan am feasd.

27 Oir feuch iad sin 'tha fada uait,
léir-sgriosar iad gu luath:
Oir ghèarr thu as gach uile neach
air strìopachas' chaidh uait.
28 Ach dhomhsa 's maith teachd dlùth do Dhia;
dh'earb mi á Dia mo neart,
A chum gu-m foillsichinn gu sìor
gach gniomh a rinneadh leat.

## SALM LXXIV.

1 C'ARSON a thilg thu sinne uait?
an ann gu bràth, a Dhé?
C'arson ri caoraich d'ionaltraidh,
a las do chorruich gheur?
2 Cuimhnich, a Dhé, do choimhthional
a cheannaich thu o chéin;
Slat d'oighreachd fòs a shaoradh leat,
Sion do chòmhnuidh féin.

3 A chum nam fàsach sìorruidh buan,
do chosa tog gu grad;
'Us chum gach uilc a rinn do nàmh
a'd' theampull naomh air fad.
4 Do naimhde rinn iad beucaich bhorb
'measg coimhthionail do shluaigh:
'Us chuir iad suas am brataichean
mar chomhar air am buaidh.

5 Bu chliùiteach neach mar dheantadh leis
a thuagh a thogail suas,
Air crannaibh àrda dosrach tiugh,
a chum an leagadh nuas.
6 Ach nis an obair shnaidhte ghrinn,
le ordaibh 's tuaghaibh bhris;
7 'Us chuir iad suas 'n a lasair dheirg
do theampull naomh 'g a sgrios:

Tigh còmhnuidh naomha d'ainme, 'Dhé
feuch, thruaill iad e le tàir,
'G a mhilleadh 'us 'g a leagadh sìos
co ìosal ris an làr.
8 'N an cridhe labhair iad mar so,
sgriosamaid iad le 'chéil':
Gach Sionagog 'th'aig Dia 's an tìr,
loisgeadh iad leo gu léir.

9 Ar comhara cha-n fhaicear leinn;
fàidh cha-n 'eil idir ann,
Ni mò tha neach 'n ar measg cho geur
d'an léir cia fad an t-àm.
10 Cia fhad a bheir, O Dhé nan dùl,
na naimhde toibheum uath'?
An toir an nàmhaid beum am feasd
do d'ainm-sa, 'Dhia nan sluagh?

11 C'arson a phillear leat do làmh,
do dheas làmh air a h-ais?
O buin a mach o d' bhroilleach i,
chum fuasgladh oirnn gu cas.

12 Oir Dia na glòir' tha neartmhor àrd,
o chian is e mo Rìgh,
'Am builsgein talmhainn le mòr-neart,
ag oibreach' slàint' 'us sìth'.

13 An fhairge sgaoileadh leat le d' neart,
'us cinn ro làidir chruaidh
Nan dràgon bhriseadh leat 's an uisg',
a' tabhairt orra buaidh.
14 Cinn Lebhiatain àgh'oir mhòir,
's tu féin a bhris 's a phronn;
'Us thug thu e mar bhiadh do'n t-sluagh,
a bha 's an fhàsach lom.

15 'S tu 'sgoilt an tobar 'us an tuil:
's tu 'thiormaich aimhnean mòr'.
16 'S tu 'dheasaich solus agus grian,
is leat an oidhch', 's an lò.
17 Criocha na talmhainn shocraich thu:
rinn thu an samhradh teth,
'S an geamhradh fòs do rinneadh leat,
'n an aimsiribh fa leth.

18 Gu-n d' thug na naimhde toibheum uath',
cuir sud air chuimhne, 'Dhé,
'S gu-n d' thug am pobull amaideach
do d'ainm ro uasal beum.
19 Anam do chol'main na toir suas
do chuideachd mhòir nan daoi:
'Us coimhthional do dheòraidh bochd
na dearmaid iad a chaoidh.

20 Do chumhnant thoir fainear, a Dhé;
oir àitean dorch' na tìr',
Tha uile air an àiteachadh
le luchd an fhòirneirt ghéir:
21 Na pillear air an ais le nàir'
na dh'fhuiling fòirneart goirt:
An dream 'tha ainnis aim-beartach,
deanadh iad moladh ort.

22 Tog ort 'us éirich suas, a Dhé;
tagair do chùis gu treun:
Cuimhnich mar tha an t-amadan
gach là 'toirt dhuit-sa beum'.
23 Na dearmaid guth na muinntir sin
'n an naimhdibh dhuit a ta:
Tha bruidheann dhaoin' a dh'éirich riut,
'sìor-dhol am meud a ghnàth.

## SALM LXXV.

1 DHUIT bheir sinn buidheachas, a Dhé,
dhuit buidheachas a ghnàth:
Oir foillsichidh do mhìorbhuile,
gur fagus d'ainm gach là.
2 Tràth gheibh mi 'us a ghlacar leam
coimhthional mòr na tìr',
Do ni mi dhoibh deadh bhreitheanas,
gu cothromach 's gu fior.

3 Sgaoileadh an dùthaich, 'us an sluagh
'g a h-àiteachadh a ta:
Ach mise cumaidh suas gu treun
posta na tìr' a ghnàth.
4 Thubhairt mi ris gach amadan,
na gluais gu h-amaideach:
'S ri luchd an uilc, Na togaibh suas
'ur n-adharc àrdanach.

5 'Ur n-adharc fòs na togaibh suas:
ri cainnt le muineal cruaidh.
6 Cha-n ann o'n ear, no 'n iar, no 'n deas,
thig urram mòr no buaidh.
7 Ach 's breitheamh Dia: a leagas aon,
's a thogas aon fa seach.
8 Oir cup 'an làimh an Tighearn' ta
de 'n fhìon a's deirge dreach:

Làn coimeisg tha e, dòirtidh Dia
cuid as a mach gu grad:
A dheasgainn fàisgidh daoine daoi,
'us òlaidh iad air fad.
9 Ach cuiridh mise fòs an céill
gu suthain 'us gu sìor,
Do Dhia ud Iacoib canar leam
àrd-mholadh binn gu fior.

10 Uil' adhaircean nan daoine daoi,
sgathaidh mi sìos 's gach àit;
Ach adhaircean nan saoi air fad
togar gu grad an àird.

## SALM LXXVI.

1 'AN Iudah aithnichear ar Dia;
's mòr 'ainm 'an Isra'l naomh.
2 'An Salem tha a phàilliun fòs,
a thàmh 'an Sion caomh.
3 Saighdean a' bhogha bhris e 'n sin,
an sgiath 's an claidheamh geur,
An còmhrag 'us an cath faraon,
bhriseadh iad leis gu treun.

4 Is mò do mhòralachd, a Dhé,
is mò gu mòr do ghlòir
Na beannta 'thog an cinn gu h-àrd,
le cobhartach ro mhòr.
5 Làn-chreachadh luchd a' chridhe chailm,
'us choidil iad le suain;
Na fir a bha 'n an curaidh mhòr',
an làmha fòs cha d'fhuair.

6 O thus' a's Dia do Iacob ann,
le d' achmhasan 's le d' neart,
An carbad-cogaidh 'us an t-each
'n an suain do chuireadh leat.
7 'S cùis eagail thu, thu féin, a Dhé:
cia 'n neach a chogas riut?
No ann ad shealladh 'sheasas suas
an uair bhios corruich ort?

8 Thug thusa air do bhreitheanas
o nèamh gu-n cualas e:
Bha air an talamh eagal mòr
's na thàmh ghrad dh'fhuirich e.
9 Tràth dh'éirich Dia chum breitheanais,
a theasairginn 's an àm,
Gach uile dhuine ciùin 'us sèimh,
air talamh a bha ann.

10 Bheir fearg 'us corruich dhaoin' an sin
àrd-mholadh dhuit gu beachd;
'Us fuigheall fòs na feirge mòir',
làn choisgidh tu le d' neart.
11 Geallaibh 'ur bòid gu togarrach
d'ur Dia Iehobhah àrd;
'Us coimhlionaibh gu firinneach
na ghealllar leibhse dha:

Gach neach a ta m'a thimchioll-san
thugadh iad dha 'n a àm,
Deadh-thabhartais 'us tiodhlaca,
do'n ti 's cùis eagail ann.
12 Is e 'ni spiorad phrionnsan mòr
a sgathadh sìos le neart;
Do rìghribh fòs a' chruinne-ché
's cùis eagail e gu beachd.

SALM LXXVII.

1 DH'EIGH mi ri Dia gu h-àrd le m'ghuth,
dh'éigh mi le m'ghuth gu h-àrd;
'Us thug e, 'n uair a ghlaodh mi ris,
sàr-éisdeachd dhomh gun dàil.
2 'An là mo thrioblaid dh'iarr mi Dia:
'us shruth mo leòn gun sgur,
Ré fad na h-oidhch': 'us m'anam truagh
sòlas do dhiùlt gu tur.

3 Air Dia ghrad-chuimhnich mi an sin,
'us mi 'an trioblaid ghéir:
Ris rinn mi gearan trom gun tàmh,
chlaoidheadh mo spiorad féin.
4 Chum thu mo shùil 'n a faireachadh:
tha mi co iarganach,
'S nach feud mi focal cainnt no sgéil
'labhairt le m' bheul a mach.

5 An sin air làithibh fad o chéin
smuainich mi féin le beachd;
Air bliadhnaibh fòs na h-aimsir céin
bha m' aire féin a' teachd.
6 Seadh chuimhnich mi mo cheòl 's an oidhch',
's rinn cainnt ri m' chridhe féin,
'Us rinn mo spiorad fòs gun tàmh,
le dìchioll, sgrùdadh geur.

7 An tilg an Tighearn' uaith gu bràth?
nach nochd e 'ghràdh na 's mò?
8 'N do sguir gu tur a ghràs am feasd?
's a ghealladh fad gach lò?
9 'N do dhearmaid Dia gu fìrinneach
'bhi gràsmhor caoin gu bràth?
'N do dhruid e suas 'n a chorruich mhòir
a thròcair chaomh 's a ghràdh?

10 An sin ghrad fhreagair mi gu dearbh
is i so m'anmhuinn mhòr;
Ach bliadhnan deas-làimh' cuimhnicheam,
an Ti a's àirde glòir.
11 Gniomhara Dhè sìor-mheòraicheam,
mar rinneadh leis gach beart,
'Us d'iongantais o'n aimsir chéin
sìor-chuimhnicheam gu beachd.

12 Air d'oibribh uile mar an ceudn'
smuainichidh mi gu tric;
'Us air gach gniomh a rinneadh leat,
sìor-labhraidh mi gu glic.
13 Do shlighe ta 's an ionad naomh,
a Thighearna 's a Dhé:
Cò 's coimeas ann am meud ri Dia
a ta 'n a Dhia dhuinn féin?

14 'S tu 'n Ti 'tha 'deanamh iongantais,
a Thighearna nam feart;
'Us ann am measg a' phobuill fòs
do thaisbein thu do neart.

15 Do shaoradh leat d'an teasairginn
do phobull dìleas féin,
Clann Iacoib agus Ioseiph fòs,
le d' ghàirdean neartmhor treun.

16 Chunnaic na h-uisgeachan thu, 'Dhé,
chunnaic iad thu gu beachd:
'Us ghabh iad geilt; 's air doimhneachd fòs
bha mòran ogluidheachd.
17 An uisge dhòirt na neoil a nuas,
bu ro mhòr fuaim nan speur;
'Us chaidh do shaighde corranach
a mach gu sgaiteach geur.

18 Ard-ghuth do thàirneanaich 's an speur,
chualas, a Dhé, gu tric;
An saoghal las le d' dhealanaich,
an talamh ghluais, 'us chlisg.
19 Do cheuman tha 's an doimhneachd mhòir,
do shlighe tha 's a' chuan:
Ach luirg do chos cha-n aithnich sinn,
tha sud 'am folach uainn.

20 Is amhluidh mar gu-m biodh ann treud,
do phobull stiùradh leat;
Le deadh làimh Mhaois 'us Aaroin fòs,
'g an treòrachadh gu ceart.

SALM LXXVIII.

1 MO phobull éisdibh ri mo reachd:
'us cluinnibh guth mo bhéil.
2 'Am briathraibh filidh cuiridh mi
sean-fhocail dhorch' an céill:
3 A chuala sinn o'r sinnsearaibh,
'us air am b'fhiosrach sinn,
4 Cha-n fholaich sinn o'n ginealach,
'S cha cheil sinn iad o'n cloinn;

A' foillseachadh àrd mholaidh Dhé
do 'n àl a ta ri teachd;
'S na mìorbhuilean a rinneadh leis,
a chumhachd 'us a neart:
5 Oir lagh 'an Iacob dhaingnich e,
'us reachd 'an Israel,
A dh'orduich e d'ar n-aithrichibh,
d'an cloinn an cur an céill.

6 Chum fios 'bhi aig an àl ri teachd,
a' chlann a ta gun bhreith:
'S gu-n innseadh iad do'n linn 'n an déigh
na nithe sin fa leth.
7 'An Dia gu-n cuireadh iad an dòigh
's nach deantadh dì-chuimhn' leo
Air oibribh Dhé, 's gu-n gleidheadh iad
a reachda mar is còir:

8 'S nach biodh iad mar an sinnsireachd,
lan ceannairc 'us droch-bheirt,
Gun spiorad tairis annt' do Dhia,
's an cridhe gun bhi ceart.
9 Clann Ephraim le armaibh gleust',
air bogh' 'bu chuimseach beachd,
Ach phill iad air an ais le geilt
'an làithibh cath' 'us feachd.

10 Coimhcheangal Dhé nior ghleidheadh leo,
'us dhiùlt iad géill d'a reachd;
11 'S na mìorbhuilean a nochd e dhoibh
á 'n cuimhne leig gu beachd.

12 'An sealladh sùl an aithriche,
seadh fòs 'an tìr na h-Eiph't',
'S air machair Shòain nochdadh leis
a mhìorbhuilean ro threun.

13 Sgoilt e an fhairg', 's thug iadsan trìd;
mar thòrr na h-uisgean sheas.
14 'S an là le neul iad stiùr, 's an oidhch'
le solus tein' gu deas
15 Sgoilt creag 's an fhàsach, aisde deoch
thug, mar á doimhneachd mhòir;
16 Bhuin sruth á creagaibh, thug air uisg'
ruith sìos mar thuil gu leòir.

17 'S an fhàsach pheacaich iad na's mò;
'us bhrosnuich an t-Ard Rìgh.
18 'N an cridhe chuir iad cathadh air;
d'am miann ag iarraidh bìdh.
19 Labhair iad fòs an aghaidh Dhé;
'us thubhairt iad gu dian,
An urrainn Dia 's an fhàsach mhòr
bòrd 'dheasachadh d'ar miann?

20 Feuch, bhuail e 'chreag, bhrùchd uisge mach,
dh'éirich an tuil gu luath:
Am feud e aran 'thabhairt fòs?
an deasaich feòil d'a shluagh?
21 Air cluinntinn so, ghabh corruich Dia;
ri Iacob teine làs,
'Us dh'éirich fearg ro dhoinionnach
ri Israel gu cas:

22 Chionn nach do chreid iad ann an Dia,
's nach d'earb iad as a shlàint';
23 Ged dh'fhosgail dorsa nèamha fòs,
's na neòil o'n àird ged dh'àithn.
24 Ged dhòirt e orra Mana nuas,
ged fhuair iad coirc nan speur.
25 Biadh aingeal dh'ith iad: thug e dhoibh
de lòn an sàth gu léir.

26 'S an speur thug e air gaoith an ear
gu-n d'imich i gu treun:
'Us thug e fòs le neart a steach
a' ghaoth dheas mar an ceudn'.
27 Fòs dhòirt e orra nuas mar dhus,
a dh'fheòil an uile shàth;
'S eoin iteagach bu lionmhoire
na gaineamh air an tràigh.

28 Do leig e sud 'n an camp a nuas
mu'n cuairt 'n an àitean-tàimh.
29 Seadh dh'ith iad uile 's shàsuicheadh;
oir thug e dhoibh an sàth.
30 Cha robh iad air an sgarachduinn
o mhiann an cridhe féin;
Ach air bhith aca-san am biadh
'g a chagnadh dian 'n am beul,

31 A' chuid 'bu shultmhoir' dhiubh 's 'bu tréin',
ghlac Dia 'n a fheirg 'us mharbh:
'S an òigridh thaght' 'an Israel,
ghrad-bhuaileadh leis gu garbh.
32 Gidheadh an déigh gach gniomh dhiubh sud,
do pheacaich iad gu mòr;
'Us ged a rinn e mìorbhuilean,
nior chreid iad mar bu chòir.

33 An làithean chaith e, uime sin,
'an dìomhanas air fad;
'S am bliadhnan thairis chaidh gu léir
le carraid ghéir gun stad.

34 An uair a mharbhadh leis-san iad,
an sin ghrad-iarr iad e,
Seadh phill iad, agus bha iad fòs
gu moch ag iarraidh Dhé.

35 'Us chuimhnich iadsan gu-m b'e Dia,
an carraig threun a ghnàth:
'Us gu'm b'e fòs an Dia a's àird'
'b'fhear-saoraidh dhoibh gach là.
36 Ach rinn iad miodal ris le 'm beul,
le 'n teangaidh breug 'us gò:
37 Cha robh an cridhe ceart; 's cha robh
'n a chùmhnant dìleas da.

38 Ach Dia, gu h-iochdmhor mhaith an lochd,
's an sgrios cha d' rinn gu geur:
Bu tric a phill e 'chorruich uath',
's nior dhùisg e 'fhearg gu léir.
39 Oir annta chuimhnich e nach robh
ach feòil 'théid as mar bhlàth,
'Us osag ghaoith' a ghabhas seach,
's nach pill a rìs gu bràth.

40 Cia tric a bhrosnuicheadh e leo
's an fhàsach thartmhor chruaidh;
's an dìthreabh chuireadh corruich air
le eusaontas an t-sluaigh?
41 Seadh phill iad uile air an ais,
bhrosnuich iad Dia le 'chéil':
'Us chuir iad tomhas mar an ceudn'
air Ti naomh Israeil.

42 Dhì-chuimhnich iad, 's cha d' thug fainear
a ghàirdean treun 's a làmh:
No 'n là 's an d' thug e furtachd dhoibh,
'us fuasgladh deas o 'n nàmh:
43 No fòs mar rinneadh anns an Eiph't',
comhara Dhé nam feart:
Air machair Shòain mar an ceudn'
a mhìorbhuile le neart.

44 An srutha chaochail e gu fuil:
's na h-uillt nach feudtadh 'n òl.
45 Chuir losgainn thuc', 'us cuileagan;
's leo chlaoidheadh iad gu mòr.
46 An toradh thug e 'us am bàrr
do'n bhurras sgriosach bheag;
'Us saothair fòs an làmh air fad,
fo àilghios locust leag.

47 Am fìon-chroinn bhris e mar an ceudn'
le cloich-shneachd chruaidh 's gach àit;
'Us amhluidh mhill le reodhadh teann
an cranna-figis àrd.
48 Am feudail thug e thairis fòs
do'n chloich-shneachd sgaitich ghéir;
'S le saighdibh teine-dealanaich,
ghrad-chuir e as d'an treud.

49 Teas feirge, trioblaid, 's corruich mhòr,
sud thilg e orr' gu grad;
Le ainglibh olc a chur 'n am measg,
g'an claoidh gu goirt air fad.
50 D'a chorruich rinn e bealach réidh:
'n anam nior chum o'n bhàs;
Am beatha thruagh thug thairis fòs
do ghalar-plàigh 's do'n chàs.

51 Throm-bhuaileadh leis-san anns an Eiph't,
gach ceud-ghin a bha ann:
Toiseach an neirt 's na pàilliunaibh
a bha aig gineil Ham.

52 Ach thug e mach a phobull caomh
mar chaoraich as an tìr:
'Us rinn mar threud 's an fhàsach mhòr,
an treòrachadh gu fior.

53 Leis stiùradh iad gu tèaruinte,
gun eagal 'us gun sgàth:
Ach air an naimhdibh dh'iadh an cuan,
's an sluagh ud uile bhàth.
54 Gu crìochaibh ionaid naoimhe féin
thug e a phobull leis:
Gu ruig an cnoc so 'choisinn e,
's a bhuadhaich a làmh dheas.

55 Thilg e na cinnich romhpa mach,
's an oighreachd roinn le crann:
Do Isra'l thug e 'n àite sud
gu còmhnuidh 'ghabhail ann.
56 Ach bhrosnuich agus ghràinich iad,
an Dia a's àirde glòir;
'Us idir cha do choimhead iad
a naomh-reachd mar bu chòir.

57 Ach phill iad mar an sinnseara,
's gu fealltach ghluais air fad:
Mar bhogha fiar chaidh iad a thaobh,
'us chlaon iad uaith gu grad.
58 Le 'n dealbhan, 'us le'n àitibh àrd'
chuir iad air fearg 'us eud:
59 Tràth chuala Dia bha corruich air
'us gràin ri Israel.

60 Ionnus a phobull gu-n do thréig,
'an Siloh chuir a làmh:
'S am pàilliun fòs a shocraich e
'measg dhaoine 'ghabhail tàimh.
61 Gu bruid thug suas an neart, 's an glòir
gu làimh nan naimhde garg.
62 Do'n chlaidheamh thug e suas a shluagh,
ri 'oighreachd ghabh e fearg.
63 An teine loisg an òigridh ghleust';
pòsadh cha d'fhuair an òigh'n.
64 An sagairt thuit le claidheamh geur:
's cha d' rinn am bantraich bròn.
65 Ghrad-mhosgail Dia an sin, mar neach
ag éirigh as a shuain:
Mar churaidh 'n déigh 'bhi 'pòit air fion
tràth ni e iolach chruaidh.

66 'N an deireadh bhuaileadh leis gu geur
a naimhde féin le tàir:
'Us chuir e iad o sin a mach
gu masladh buan 'us nàir'.
67 'Us pàilliun Ioseiph dhiùltadh leis:
nior thagh treubh Ephraim fòs:
68 Ach Iudah thagh, sliabh 'Shioin féin
d'an d'thug e gràdh gu mòr.

69 Thog esan 'fhàrdoch naomh an sud,
mar lùchairt àird ro dheas:
'S mar ionad àrd air talamh teann
a dhaingnich e am feasd.
70 'Us 'òglach Daibhidh thagh, 'us thug
o chrò nan caorach e:
71 'S o leantuinn fòs nan caorach trom
le àl am measg na spréidh;

'Us thug se e a bheathachadh
Iacoib, a phobuill naoimh,
'Us gineil Isr'eil mar an ceudn'
a b'oighreachd dha ro chaomh.

72 'Réir ionracais a chridhe féin,
bheathaich e iad gu beachd:
A réir deadh sheòltachd fòs a làmh,
stiùradh leis iad gu ceart.

## SALM LXXIX.

1 THAINIG, a Dhé, na fineachan
a steach do d'oighreachd féin,
Thruaill iad do theampull naomh, 'us dh'fhàg
'n a tòrr Ierusalem.
2 'Us thug iad cuirp do sheirbhiseach
mar bhiadh do eoin nan speur:
'Us feòil do naomh mar chobhartach,
do bheathaichibh an t-sléibh.

3 Mu thimchioll fòs Ierusaleim,
dhòirt iad am fuil mar uisg':
'Us cha robh neach g'an adhlacadh
's g'an cur 's an uaigh an taisg.
4 Ball-fanoid agus maslaidh sinn
d'ar coimhearsnachaibh féin:
Cùis spòrs' 'us mhagaidh do gach neach
a ta m'ar cuairt gu léir.

5 Cia fhad a bhitheas corruich ort,
a Dhé, am bi gu bràth?
'Us d'eud am bi a' losgadh ruinn
mar lasair theith a ghnàth?
6 Do chorruich air na cinnich dòirt
aig nach 'eil eòlas ort;
'Us air na rìoghachdaibh nach gairm
air d'ainm, a Dhia nam feart.

7 Oir mhill iad Iacob, 'fhàrdoch fòs
'n a fàsach chuir iad sìos.
8 Na peacaidh fòs a rinneadh leinn
na cuimhnich dhuinn a rìs;
Tionndaidh gu luath do thruacantas,
ruigeadh e oirnn mu thràth:
Oir 's dìblidh bochd a nis ar staid
a' tuiteam sìos gach là.

9 Dean còmhnadh leinn, O Dhé ar slàint',
air sgàth glòir' d'ainme féin;
Sgàth d'ainme saor sinn, agus glan
ar peacaidh uainn gu léir.
10 Ciod uime 'n abradh fineacha,
c'àit bheil a nis an Dia?
'Measg fhineacha 'n ar sealladh féin,
aithnicheadh iad an Triath,

Le dìoghaltas a ghabhail diubh;
oir dhòirteadh leo gun iochd
Fuil neo-chiontach do sheirbhiseach,
gu saoibhir 'us gu tric.
11 Osnaidh a' phriosanaich a'd' làth'r
thigeadh, a Dhé nam feart;
'S an dream a dh'orduicheadh chum bàis
saor-sa, 'réir meud do neirt.

12 Riusan 'tha dhuinn 'n an coimhearsnaich
'n am broilleach, dìol am beum:
Gach masladh le'n do spreig iad thu,
seachd uairean pill riu féin.
13 Treud d'ionaltraidh, 's do phobull sinn,
molaidh sinn thu a ghnàth;
Is cuiridh sinn an céill do chliu
o linn gu linn gu bràth.

## SALM LXXX.

1 EISD, aodhair Israeil, a stiùir
Ioseph mar threud le d'làimh.
Thusa 'tha d' thàmh 'measg cheruban,
dealraich a mach mu thràth.
2 An làthair Ephraim 's Bheniamin,
agus Mhanaseh fòs,
Dùisg-sa do chumhachd: agus thig
g'ar saoradh mar is nòs.

3 Pill sinn a rìs, a Dhé nam feart:
tog oirnne suas gu h-àrd
Deadh dhealradh glan do ghnùise nis,
'us saorar sinn le d' ghràs.
4 Cia fhad, a Thighearna nan sluagh,
a leanas corruich riut,
Ri guidhe ghéir na muinntir sin
a's pobull dìleas duit?

5 Oir bheathaich thu do shluagh gu léir
le aran dheur 'us bròin:
'Us tomhas saoibhir thug thu dhoibh
de dheuraibh goirt r'an òl.
6 'Us rinn thu sinn mar aobhar strì
d'ar coimhearsnachaibh féin:
'N ar n-aobhar spòrs' 'us àbhacais
d'ar n-eascairdibh gu léir.

7 Pill sinn a rìs, O Dhé nan slògh;
tog oirnne suas gu h-àrd
Deadh dhealradh glan do ghnùis' a nis,
'us saorar sinn le d' ghràs.
8 Thug thusa fìonain as an Eiph't:
na cinnich thilg thu mach,
'Us shuidhich thu an fhìonain ud
'n an ionad sud fa seach.

9 Réitich thu àite dhi: 'us ghabh
i freumh gu daingean teann,
Le d' bheannachadh; 'us lìonadh leath'
an tìr o cheann gu ceann.
10 Na cnuic ro àrda dh'fholaich i
le 'sgàil 's le 'dubhar féin:
A geugan bha a' cinneachduinn
mar sheudair àluinn réidh.

11 An dara taobh gu ruig an cuan
chuir i a mach a meoir;
An taobh ud eil' a geugan shìn
gu ruig an amhainn mhòr.
12 A callaid c'uim' a bhriseadh leat!
ionnus gu bheil gach neach
'Théid seachad air an rathad mhòr,
'g a spionadh leò fa seach.

13 Tha'n torc a thig o'n choille mach
'g a fàsachadh gu léir,
Tha beathaich allt' na machrach fòs
'g a slugadh suas le 'chéil'.
14 Pill, guidh'mid ort, a Dhé nan sluagh,
'us seall o nèamh a nuas,
Feuch, agus fiosraich féin a nis
an fhìonain so le truas:

15 Am fìon-lios sin a shuidhich thu,
le neart do làimhe deis':
'S am meanglan ud a neartaich thu
dhuit féin le lùth 'us treis.



16 Le lasair theine loisgeadh i,
'us ghearradh i a nuas:
Làn-mhilleadh agus sgriosadh iad,
le achmhasan do ghnùis.

17 Air fear do dheas làimh féin, a Dhé,
gu robh do làmh gu treun:
Air mac an duin' a rinneadh leat
a neartachadh dhuit féin.
18 Mar sin cha phill sinn uait a rìs;
ath-bheothaich sinn gach lò,
'Us gairmidh sinn air d'ainm an sin,
an cian a bhios sinn beò.

19 Pill sinn a rìs, a Dhé nam feart,
'us foillsich féin gu h-àrd
Deadh dhealradh glan do ghnùis' a nis,
'us saorar sinn le d' ghràs.

## SALM LXXXI.

1 SEINNIBH gu h-ait do Dhia ar neart;
Dhia Iacoib fòs gu binn,
2 'Us glacaibh salm 'us tiompan fòs;
saltair 'us clàrsach ghrinn.
3 An trompaid séidibh 's an ré nuadh:
air làithibh orduicht' féill'.
4 Bu lagh sud aig Dia Iacoib fòs;
's bu reachd do Israel.

5 Do Ioseph dh'orduich sud mar theist,
air dol dha trìd na h-Eiph't;
'S an cualas cainnt 'us uirghioll fòs
nach tuiginn as am beul.
6 O'n uallach shaor mi 'ghuala-san;
o obair chrè a làmh.
7 Ghair thusa ann ad thrioblaid orm,
'us shaor mi thu gun dàil:

'An ionad dìomhair tàirneanaich,
do fhreagair mi do ghlaodh:
Aig uisgibh coimhstri Mheribah,
do dhearbh mi thu faraon.
8 Eisd, O mo shluagh, 'us bheir mi dhuit
deadh fhianuis fòs gu ceart,
Ma dh'éisdeas tu ri guth mo bhéil,
O Israeil gu beachd.

9 Annad na biodh aon uair air bith
dia eile coigreach bréig',
'Us do dhia coimheach fòs air bith
na cromsa sìos, 's na géill.
10 'S mise do Dhia, Iehobhah treun,
'thug thus' o'n Eiph't le neart;
Gu farsuinn fosgail rium do bheul,
'us lìonam e gu pailt.

11 Gidheadh cha d' thug mo phobull féin
éisdeachd do ghuth mo bhéil,
'S cha ghabhadh rium an aitim ud
a ghin o Israel.
12 Mar sin do mhiann an cridhe féin
thug mise thairis iad:
'S ghluais iad 'n an comhairle neo-ghlic
a' cur an ciont' 'am meud.

13 O b'fhèarr gu-m biodh mo phobull féin
a' tabhairt géill do m' reachd:
'Us fòs gu-n gluaiseadh Israel
a'm' shlighibh féin gu ceart!

14 An naimhde smachdaichinn gu luath,
le buaidh 'g an leagadh sìos;
'Us phillinn air an eascairdibh
mo làmh, g'an cur fo chìs.

15 Luchd-fuath' an Tighearna mar sin
bheireadh làn-ùmhlachd dha;
Ach bhiodh an aimsir-san ro bhuan
'us maireannach gu bràth.
16 'Us bheireadh e g'am beathachadh,
smior cruithneachd fòs d'a shluagh:
Do làn-dhiol bheirinn duit faraon
de'n mhil o'n charraig chruaidh.

## SALM LXXXII.

1 'AN coimhthional nan treun a ta
'n a sheasamh Dia nam feart:
Am measg nan dia bheir esan breth
le cothrom 'us le ceart.
2 Cia fhad a bheir sibh breitheanas
gu h-eucorach 's gach cùis;
'Toirt leth-bhreth air na daoinibh daoi,
'g am meas a réir an gnùis?

3 Do dhaoinibh bochd 's do dhìlleachdain
deanaibh-se dìon le ceart:
'Us cumaibh còir riu sud a ghnàth
'ta cràiteach bochd gun neart:
4 An t-ainnis lag 's an deòraidh truagh,
sìor-theasairgibh 'n am feum,
Deanaibh o làimh nan aingidh fòs
deadh-fhuasgladh dhoibh gu treun.

5 Eòlas no tuigse cha-n 'eil ac',
a' triall 's an dorcha taid;
Tha bunaite na talmhainn fòs
air gluasad as an àit.
6 Is dée sibh (thubhairt mi,) 's is mic
do'n Ti a's àirde 'th'ann:
7 Ach tuitidh, 's gheibh sibh bàs mar dhaoin',
's mar aon de phrionnsaibh fann.

8 'Dhia, éirich, air an talamh dean
deadh bhreitheanas gu grad:
Oir gabhaidh tu mar oighreachd dhuit
na fineachan air fad.

## SALM LXXXIII.

1 NA bi a'd' thosd a nis, na bi
a'd' thàmh, O Dhia ar neart,
Na bi-sa sàmhach nis 'n ar feum,
'Dhia chumhachdaich nam feart.
2 Oir feuch, a ta do naimhde treun
ri strì 'us buaireas àrd;
'S an dream ud leis am fuathach thu,
an cinn thog suas an àird.

3 Oir dhealbh iad olc gu cuilbheartach
'n aghaidh do phobuill féin,
'N aghaidh do mhuinntir dhìomhair fòs
ghabh comhairle le 'chéil'.
4 A deir iad, thigibh leinn g'an sgrios
o bhi na 's mò 'n an sluagh;
A chum nach biodh air Israel
iomradh gu bràth no luaidh:

5 Oir ghabh iad comhairle le 'chéil':
a'd' aghaidh ceangal rinn.
6 Pàilliun Edoim, 's Ismaelich,
Moab 'us Hagaren;
7 Gebal, Amon,'us Amalec,
Palestin, 's muinntir Thìor';
8 Dhruid Asur leo: 's bu chòmhnadh iad
do ghineil Lot gu fìor.

9 Mar rinneadh leat air Midian,
's air Sisera le 'chéil';
Air Iabin aig sruth Chisoin, cas
dean orra sud d'a réir:
10 Aig Endor mar a chaidh an claoidh
mar aolach air an làr.
11 Air Oreb mar rinn thu 's air Seeb,
dean air an uaislibh tàir:

Mar Sheba fòs 'us Shalmuna,
am prionnsan dean gu léir:
12 A thubhairt, Glacamaid dhuinn féin
mar oighreachd àrois Dhé.
13 Dean iad mar asbhuain, o mo Dhia;
mar mholl roimh ghaoith nan gleann.
14 Mar chlaoidheas teine coillteach chrìon,
's mar loisgeas lasair beann.

15 Mar sin le d' dhoininn orra sud,
dean thusa tòrachd dhian;
Le d'iom-ghaoith 'us le d' dhoininn mhòir,
cuir orra geilt 'us fiamh.
16 An eudan lìon le masladh mòr,
's le rughadh-gruaidh' gach ré,
Gu ruig an uair 'an iarrar leo
d'ainm glòrmhor féin, a Dhé.

17 Biodh amhluadh orra mar an ceudn',
'us trioblaid mhòr a chaoidh:
'Us glacadh nàire mhaslach iad,
g'am milleadh 'us g'an claoidh.
18 Gu'n aithnich iad gur tusa mhàin
d'an ainm Iehobhah treun,
'Tha 'd'uachdaran os ceann gach tìr'
's an domhan mhòr gu léir.

## SALM LXXXIV.

1 CIA mòr an airidh-ghràidh do theach,
'Iehobhah mhòir nan sluagh!
Cia taitneach dhomhsa d'àros naomh,
O Thighearna nam buadh!
2 Tha m'anam fann, aig meud a mhiann
air cùirtibh Dhé gach lò:
Mo chridh' 'us m' fheòil ri scairteachd [chruaidh,
'n geall air an Dia 'ta beò.

3 Feuch fhuair an sud an gealbhonn beag
tigh còmhnuidh maith 'n a fheum,
'S an gobhlan-gaoithe mar an ceudn'
do sholair nead dhi féin.
'Us taisgidh i an sin a h-eoin,
's a h-àlach beag gun chlì:
Aig d'altair féin, O Dhia nan sluagh,
mo Thighearn', 'us mo Rìgh.

4 'S beannaicht' an dream an còmhnuidh 'ta
a'd' àros naomh, a Dhé,
Oir bheir iad, (mar is cubhaidh dhoibh,)
mòr-mholadh dhuit gàch ré.

5 'S beannaicht' an duine sin 'g am bheil
annads' a neart gach là:
An dream 'g am bheil 'n an cridhe stigh
do shlighe féin a ghnàth.

6 An dream sin tre ghleann Baca théid,
ni tobair ann, 'n am feum:
'Us lìonaidh 'n t-uisg' a thig a nuas
na sluic gu ruig am béil.
7 Sior-ghluaisidh iad mar sin gun sgìos,
a' dol o neart gu neart:
'An Sion nochdar iad fadheòidh
an làthair Dhé nam feart.

8 O Dhia nan sluagh, cluinn m'urnuigh féin,
'Dhé Iacoib, éisd gu grad.
9 O Dhia ar sgiath, feuch 's amhairc air
gnùis d'ungaidh féin gun stad.
10 'S fèarr là a'd' chùirt na mìle là:
b'fhèarr leam 'bhi 'dorsaireachd
'An àros Dé, na'm chòmhnuidh fòs
'am pàilliun aingidheachd.

11 Oir 's grian, 's is sgiath Iehobhah Dia;
'us bheir e gràs 'us glòir;
'S cha chum e maith air bith o'n dream
'ghluaiseas gu dìreach còir.
12 O Thighearna 's a Dhia nan sluagh,
is beannaicht' e gun cheisd,
An duine sin, gu muinghineach,
d'an dòchas thu am feasd.

## SALM LXXXV.

1 BHA thusa gràsmhor fàbharach,
a Dhé, do d' dhùthaich féin;
Bruid Iacoib thug thu air a h-ais
a rìs le d' ghairdean treun.
2 Cionta do phobuill mhaith thu féin;
dh'fholuich thu 'n uile lochd.
3 Choisg thu do chorruich uile, 's phill
o'n lasan a bha ort.

4 Pill sinn a rìs, a Dhia ar slàint',
'us tog do lasan dhinn.
5 Am bi do chorruich ruinn gu bràth?
's an sìnear d'fhearg gach linn?
6 Nach deanar leatsa, 'Dhia nan gràs,
a rìs ar tabhairt beò:
Gu-n deanadh annad gairdeachas
do phobull féin gach lò?

7 Taisbein do thròcair dhuinn a nis,
a Thighearna 's a Dhé:
'Us deònuich dhuinne d'fhurtachd fòs,
's do shlàinte féin gach ré.
8 Nis éisdeam ris an ni 'their Dia:
labhraidh e sìth gu beachd
R'a phobull naomh; 's na pilleadh iad
a rìs chum amaideachd.

9 Gu dearbh tha 'chabhair dlùth do'n dream
d'an eagal e gu fior;
Chum glòir a bhi 'n a còmhnuidh fòs
gu bunaiteach 'n ar tìr.
10 Tha tròcair agus fìrinn ghlan
air còmhlachadh a chéil':
Tha ceartas agus sìochaint mhaith
a' pògadh beul ri beul.

11 'Us fàsaidh as an talamh fòs
fìrinn a nìos gu pailt:
'Us seallaidh ceart 'us fìreantachd
o nèamh a nuas gun airc.
12 Is amhluidh bheir Iehobhah dhuinn
ni maith gu toirbheartach;
'Us bheir ar fearann 'us ar fonn
deadh thoradh trom a mach.

13 Sìor-ghluaisidh ceart 'us fìreantachd
'n a fhianuis-san gu réidh:
'Us sinn air sligh' a cheumanna
gu dìreach stiùraidh e.

## SALM LXXXVI.

1 AOM rium do chluas 'us cluinn mi, 'Dhia,
oir tha mi ainnis truagh:
2 Dean thusa, chionn gu-m buin mi dhuit,
m'anam a dhìon gu luath:
Oir 's tu mo Dhia, saor d'òglach féin
'tha 'g earbsadh riut a ghnàth.
3 Dean tròcair orm, a Dhia, le iochd:
oir gaiream ort gach là.

4 Dean anam d'òglaich dhìleis féin
fìor-aoibhinn agus ait:
Air son gu-n togam riut, a Dhé,
m'anam gu léir a'm' airc.
5 Oir tha thu féin ro mhaith, a Dhé,
làn iochd 'us acarachd:
'Us tha thu do na ghairmeas ort,
pailt ann an tròcaireachd.

6 Eisd m'urnuigh, 'Dhia; 'us thoir fainear
guth gearanach mo chaoidh.
7 'An là mo thrioblaid gaiream ort:
oir freagraidh tusa mi.
8 Am measg nan dée cha-n 'eil, a Dhia,
aon neach 'tha cosmhuil riut:
No gniomh air bith 'tha cosmhuil ris
gach gniomh a rinneadh leat.

9 Thig iad, gach cinneach 'rinneadh leat,
'us sleuchdaidh dhuit, a Dhé,
'Us bheir iad glòir 'us moladh àrd
do d'ainm-sa feadh gach ré.
10 Air son, a Dhé, gu bheil thu mòr,
's gu-n deanar oibre leat
'Tha mìorbhuileach; 's tu féin a mhàin
Dia cumhachdach nam feart.

11 Do shlighe teagaisg dhomh, a Dhia,
a'd' fhìrinn gluaisidh mi:
Chum eagal d'ainme gu-m biodh orm
mo chridhe druid riut féin.
12 Le m'uile chridh' àrd-mholam thu,
O Thighearna mo Dhia:
Do d'ainm ro uasal bheir mi fòs,
àrd ghlòir air feadh gach ial.

13 Oir 's mòr do thròcair dhomhsa, 'Dhé,
'us fòs o ifrinn shìos
Thug thusa saors' do m'anam bochd,
'us thog thu e a nìos.
14 Luchd-àrdain dh'éirich rium, a Dhé,
'us cuideachd làidir dhian,
'G iarraidh m'anam', ach thus', a Dhé,
nior chuir iad rompa riamh.

15 Ach tha thu, 'Dhé, mòr-thròcaireach,
ro iochdmhor anns gach càs;
Chum feirge mall, ach saoibhir pailt
'am fìrinn 'us 'an gràs.
16 O pill rium, 'us dean tròcair orm,
thoir neart do d'òglach féin,
Do mhac do bhanoglaich faraon
dean fuasgladh ann a fheum.

17 Comhar air maith nochd dhomhsa, 'Dhia,
luchd m'fhuath' gu-m faiceadh e,
'S gu-n gabhadh nàir', a chionn gur tu
mo neart, 'us m'fhurtachd féin.

## SALM LXXXVII.

1 THA 'bhunaite 's na sléibhtibh naomh':
2 'S ro ionmhuinneach le Dia
Geatacha Shioin, thar gach àit
a bha aig Iacob riamh.
3 Nithe ro ghlòrmhor innsear ort,
a chaithir àluinn Dhé.
4 Rahab, 'us Babel cuimhnicheam,
do'n dream d'an aithne mi;

Gabh beachd air Tirus mar an ceudn',
'us dùthaich Phalestin,
Maille ri Etiopia:
am fear so rugadh 'n sin.
5 Mu thimchioll Shioin theirear so,
am fear so rugadh fòs,
'S am fear ud innt'; an Ti a's àird
socraichidh i air chòir.

6 Tràth sgrìobhas Dia le cuimhne mhaith
na fineacha fa leth,
'N sin àirmhidh e gu-m b'ann an sud
bha 'm fear so air a bhreith.
7 Luchd-seinn nan òran bidh an sud,
luchd innil-ciuil d'an réir:
'S ann annad féin, a Dhia nan gràs,
mo thobair tha gu léir.

## SALM LXXXVIII.

1 'IEHOBHAH Dhia mo Shlànuighear,
ort ghair mi dh'oidhch' 's a là.
2 A'd' fhianuis thigeadh m'urnuigh fòs;
'us éisd mo ghlaodh a ghnàth.
3 Oir m'anam làn de thrioblaid ta;
's do'n uaigh mo bheatha dlùth.
4 Seadh mheasadh mi mar neach 'théid sìos
do'n t-slochd, 'us mi gun lùth.

5 Saor tha mi measg nam marbh, 'us fòs
mar mharbh 's an uaigh gun deò,
A sgathadh sìos le d' làimh gu beachd,
's nach cuimhnichear na 's mò.
6 Chuir thu mi 'n àite domhain, dorch,
's an t-slochd a's ìsle 't'ann.
7 'Us chlaoidh thu mi le d' thonnaibh àrd',
luidh orm-sa d'fhearg gu teann.

8 Chuir thu luchd-m'eòlais fada uam:
's ro sgreataidh mise leo:
Mar neach 'am prìosan druidt' a taim,
nach faigh a mach na's mò.
9 Do bhrìgh mo thrioblaid tha mo shùil
ri caoidh 'us bròn a ghnàth:
Mo làmhan shìn mi riut, a Dhé,
'us ghairm mi ort gach là.

10 Do mhìorbhuile do'n dream 'tha marbh,
a Dhé, an taisbein thu?
An éirich iad a nìos a rìs,
a thabhairt dhuit-sa cliu?
11 Do thròcair 'us do chaoimhneas caomh,
am foillsichear 's an uaigh?
Air d'fhìrinn ann an sgrios a' bhàis,
le neach an toirear luaidh?

12 Am bi maoin eòlais anns an dorch'
air d'fheartaibh mìorbhuileach?
No 'm bi an tìr na dì-chuimhn' fios,
no beachd air d'fhìreantachd?
13 Ach riutsa ghlaodh mi, O mo Dhia:
gu moch théid m'urnuigh suas.
14 Dhia c'uim an tilg thu m'anam uait?
's an cum thu uam do ghnùis?

15 O m'òige tha mi air mo chràdh,
ro dhlùth do bhàs 'us uaigh;
Air dhomh 'bhi 'fulang d'uamhasan,
tha mi 'an imcheist chruaidh:
16 Oir dh'imich tharum d'fhearg gu trom;
chlaoidh d'uamhais mi a ghnàth:
17 Mar uisge chaidh iad timchioll orm,
'g am chuairteachadh gach là.

18 Mo charaid chuir thu uam am fad,
's am fear 'thug dhomhsa gràdh:
Luchd m'eòlais mar an ceudna tha
'an dorchadas 'n an tàmh.

## SALM LXXXIX.

1 AIR tròcair Dhé sior-sheinnidh mi
'us ni mi oirre sgeul;
O àl gu h-àl gu maireannach
air d'fhìrinn thig mo bheul.
2 Oir thubhairt mi, gu-n togar suas
do thròcair mhòr do shior:
'Us d'fhìrinn cheart 's na nèamhan àrd'
socraichear leat gu fior.

3 Coimhcheangal rinn mi ri m'Aon naomh
a ròghnaich mi gu sìor:
'S do Dhaibhidh 'tha 'n a òglach dhomh,
mhionnaich mi féin gu fior.
4 Socraichidh mi gu daingean buan
do ghinealach 's do shiol,
Do chaithir rioghail togam suas
o linn gu linn gu sìor.

5 Molaidh na nèamhan àrd' gu binn
do mhìorbhuilean, a Dhé:
'Us d'fhìrinn ann an coimhthional
do chloinne naoimhe féin.
6 Oir cò 's na nèamhan choimeasar
ri Dia Iehobhah mòr?
'Us cò tha 'measg nan cumhachdach
cosmhuil ri Dia na glòir'?

7 'An coimhthional nan naomh gu beachd
's cùis eagail Dia gun cheisd:
Ard-urram o gach neach mu'n cuairt
dha 's dleasdanach am feasd.
8 O Thighearna 's a Dhia nan sluagh,
cò 'n Triath sin ann an neart
Is cosmhuil riut? a'd' fhìrinn fòs
'g ad chuairteachadh gu beachd?

9 Ard-onfha cuain 'us fairge mòir,
's tu 'chuireas iad fo reachd:
A tonnan àrd' tràth dh'éireas suas,
coisgidh tu iad le smachd.
10 Mar dhuine buailte 'dol do'n eug,
mhion-phronnadh Rahab leat:
Do naimhde sgaoil thu as a chéil'
le d' ghairdean treun 's le d' neart.

11 Is leatsa, 'Dhé, na flaitheanais,
's an talamh 'tha fo'r bonn:
'S tu 'dhaingnich fòs an cruinne-cé,
le 'làn de thoradh trom.
12 An àirde deas 'us tuath faraon,
do chruthaicheadh iad leat:
Sliabh Thaboir agus Hermoin àird
a'd' ainm bidh aoibhneach ait.

13 Tha agad gairdean cumhachdach:
a ta do làmh ro threun,
A Dhé, a ta do dheas làmh fòs
àrdaichte mar an ceudn'.
14 Mar àite-tàimh do d' chaithir-rìgh
tha cothrom agus ceart:
Bidh tròcair agus fìrinn fòs
'dol roimh do ghnùis gu beachd.

15 'S beannaicht' an sluagh a thuigeas fòs
an fhuaim 'tha aoibhneach ait:
'An solus glan do ghnùis', a Dhé,
sior-ghluaisidh iad gu ceart.
16 A'd' ainms' air feadh an là bidh iad
gu h-aoibhneach mar bu chòir:
'Us ann ad fhìreantachd faraon,
àrdaichear iad gu mòr.

17 Oir mais' 'us glòir an spionnaidh sud
is tus' a mhàin, a Dhé:
Ar n-adharc ann ad chaoimhneas caomh
àrdaichear leat gu treun.
18 Oir 's e Iehobhah Dia nam feart,
ar targaid 'us ar sgiath;
'S e 'n Ti ro naomh sin Israeil
ar n-Ard Rìgh 'us ar Triath.

19 'An taisbean, anns an àm sin féin,
labhair thu, 'Dhé, gu ceart
Ri d' dhuine naomh; 'us thubhairt thu,
le firinn, ris gu beachd;
Leag mise 's chuir mi cuideachadh
air gaisgeach treun nam buadh;
'Us dh'àrdaich mi gu mòr an neach
a thagh mi as an t-sluagh.

20 B'e Daibhidh neach a fhuaradh leam,
mo sheirbhiseach ro chaomh;
'S e sin an neach a rinneadh leam
ungadh le m'olaidh naoimh.
21 'Us socruichear mo làmh do shior
gu dìleas daingean leis;
'Us ni mo ghairdean cumhachdach
a neartachadh le treis.

22 Le mac an uilc cha chlaoidhear e:
a nàmh cha tog dheth cìs.
23 Buailidh mi 'eascairde 'n a làth'r,
leagaidh mi 'nàmh a sìos.
24 Ach bidh mo tròcair maille ris,
'us m'fhìrinn mar an ceudn':
'Us 'adharc-san a'm' ainm-sa fòs
bidh àrdaichte gu treun.

25 A làmh-san cuiridh mi 's a' chuan,
's na sruthaibh a làmh dheas.
26 Carraig mo shlàinte, their e rium,
m'athair, mo Dhia, 's mo threis.
27 Mo cheud-ghin ni mi dheth faraon,
àrdaichte thar gach rìgh.
28 Mo chùmhnant seasaidh daingean leis;
mo ghràs dha gleidhidh mi.

29 'Us bheir mi air a shliochd gu mair
iad feadh gach linn gu bràth:
'S a chaithir rìoghail uasal àrd
mar làithe nèimh a ghnàth.
30 Ma 's e 's gu-n tréig a chlann mo lagh,
's nach gluais iad ann am reachd;
31 Gu-n truaill iad m'àitheanta ro naomh,
m'iarrtuis nach cum gu ceart:

32 Fiosraichidh mi an sin gu beachd
le slait, an eucoir chlaon;
Am peacaidh fiosraicheam 's an lochd,
le sgiùrsadh goirt faraon.
33 Gidheadh, gu tur mo chaoimhneas-gràidh
cha bhuin mi uaith gun cheisd:
Cha-n fhuiling mi gu-m breugaichear,
mo ghealladh fior am feasd.

34 Mo choimhcheangal cha bhrisear leam,
no'n cùmhnant 'rinn mi ris;
'S am focal a chaidh as mo bheul,
am feasd cha chaochail mis'.
35 Oir aon uair mhionnaich mi mar so,
's ann air mo naomhachd féin,
Do Dhaibhidh 'tha 'n a òglach dhomh,
am feasd nach dean mi breug.

36 Bithidh a shliochd 's a ghinealach
sìor-mhaireannach gach ial,
'S a chaithir rìoghail bithidh i
a'm' fhianuis mar a' ghrian.
37 'Us bithidh mar a' ghealach ghlan
gu daingean buan do shior:
'S mar fhianuis anns na nèamhan àrd'
'bhios tairis agus fior.

38 Ach thilg thu uait, 'us thréig gu tur,
'us ghabh thu gràin a nis;
'S an ti 'dh'ung thu le d'olaidh naoimh,
tha thu 'an corruich ris.
39 Coimhcheangal d'òglaich dhìleis féin,
sgaoil thusa, 'Dhé, le tàir:
'S a choron uasal thruailleadh leat,
'g a thilgeadh air an làr.

40 A ghàradh-dìdein bhriseadh leat;
's a dhaingneach làidir leag.
41 Mar chobhartach e do luchd-ròid:
d'a choimhearsnaich mar sgeig.
42 Làmh dheas a nàmhaid thog thu suas:
uil' eascaird' rinn thu ait.
43 'Us phill thu faobhar 'arm; 's a' chath
cha d' thug thu dhàsan neart.

44 Choisg thu a ghlòir, 's a chaithir-rìgh
leag thusa sìos gu làr.
45 'Us aimsir 'òige ghearradh leat;
chòmhdaich thu e le nàir'.
46 Cia fhad a dh'fholaicheas tu, 'Dhé,
thu féin a chaoidh nan cian?
An loisg do chorruich fòs gu cas,
mar theine lasrach dian?

47 Tabhair fainear 'us cuimhnich féin
giorrad mo ré 's mo lò:
C'arson a rinn thu clann nan daoin'
mar dhìomhanas no ceò?
48 Cò e am fear am measg nam beò,
am bàs nach faicear leis?
No 'anam féin o làimh na h-uaigh',
an teasairg e le treis?

49 C'àit bheil do chaoimhneas-gràidh, a Dhé,
a thaisbein thu o thùs,
A mhionnaich thu air d'fhìrinn cheirt
do Dhaibhidh 'chumail suas?
50 Cuimhnich, a Thighearn', toibheum trom
do sheirbhiseach gu léir:
'Us mar a ghiùlain mis' a'm' uchd
masladh a' phobuill thréin,

51 Le'n d' thug do naimhde masladh uath'
gun aobhar, 'Dhé nam feart;
Oir mhasluich iadsan ceumanna
an ti a dh'ungadh leat.
52 Mòr-bheannaicht' agus cliùiteach fòs
gu robh Iehobhah treun,
Gu sìorruidh suthain fad gach ré!
Amen agus Amen.

## SALM XC.

1 'S TU 'b'ionad-còmhnuidh dhuinn gach [linn,
a Thighearna na glòir';
2 Cian mu-n do ghineadh fòs na cnuic,
's na sléibhte beag no mòr.
Cian mu-n do dhealbh thu'n talamh trom,
no'n cruinne-cé le d' neart;
O bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd,
is tusa Dia gu beachd.

3 Gu neo-ni pillear leatsa rìs
an duine truagh g'a sgrios;
'Us their thu fòs, O chlann nan daoin'
grad-phillibh air 'ur n-ais.
Oir mìle bliadhn' a'd' shealladh féin,
mar an là 'n dé a ta,
'N tràth théid e seach: 'us amhluidh fòs
mar fhorair' oidhch' a'd' làth'r.

5 Dh'fhuadaich thu sìos iad mar le sruth
mar chodal iad no suain:
'S a' mhaduinn bidh iad mar am feur
gu moch a dh'éireas suas.
6 Air maduinn brisidh e fo bhlàth,
'us fàsaidh e gu h-àrd:
Ri àm an fheasgair gearrar e,
'us seargaidh air an làr.

7 Oir chaitheadh sinn le d' chorruich ghéir;
chlaoidh d'fhearg-sa sinn tu tur.
8 Ar peacaidh dhìomhair, 'us ar lochd,
'an sealladh d'eudain chuir.
9 Oir ann ad fheirg ar n-uile làith'
tha 'teireachduinn fa seach:
'Us chaithear leinn ar bliadhnan fòs,
mar sgeul a dh'innseadh neach.

10 'S iad làith' ar bliadhna mar an ceudn'
tri fichead bliadhn' 's a deich,
No, feudaidh 'bhi, le tuilleadh neirt
ceith'r fichead bliadhn' do neach:
Gidheadh cha-n 'eil 'n an spionnadh sud
ach cràdh 'us cùradh geur:
Oir sgathar sìos gu h-ealamh e,
'us siùbhlaidh sinn gu léir.

11 Cò aig am bheil deadh thuigs' 'us fios
air neart do chorruich féin?
Is amhluidh fòs mar d'eagal mòr,
tha lasair d'fheirg' d'a réir.
12 O teagaisg dhuinn, a Dhé nam feart,
mar àirmhear leinn ar làith';
A chum ar cridh' a shocruchadh
air gliocas ceart gach tràth.

13 O Thighearna Iehobhah mhòir,
pill féin a rìs: cia fhad?
Mu thimchioll staid do sheirbhiseach
gabh aithreachas gu grad.
14 O dean ar sàsuchadh gu moch
le d' thròcair chaoimh, a Dhé,
A chum gu-m bi sinn aoibhneach ait,
ri fad ar là 's ar ré.

15 Dean subhach sinn a réir nan là
a chràidh thu sinn gu goirt:
A réir nam bliadhna ud faraon
'am faca sinn an t-olc.
16 Taisbein do d' sheirbhisich do ghniomh,
faiceadh an clann do ghlòir.
17 'Us bitheadh mais' ar Tighearn' Dia
a' dealradh oirnn gu mòr.

Na gniomharan a rinn ar làmh,
socruich iad dhuinn, a Dhé;
Na gniomharan a rinneadh leinn,
dean daingean iad gu léir.

## SALM XCI.

1 AN neach sin 'tha 'n a thàmh gach uair
'an ionad uaigneach Dhé,
Fo sgàil an Uile-chumhachdaich
buan-chòmhnuidh ni gach ré.
2 Their mi a nis mu thimchioll Dhé,
mo thearmunn e, 's mo neart;
Mo dhaingneach: cuiream dòchas ann:
mo Dhia, 's e Dia nam feart.

3 Gu dearbh o rib an eunadair
ni esan fuasgladh ort,
Is ni do shaoradh mar an ceudn'
o'n phlàigh 'tha gràineil goirt.
4 Le 'iteich ni e d'fholach fòs,
bidh d'earbsa fo a sgéith;
'Us 'fhìrinn bidh 'n a targaid dhuit,
mar sgéith do d' dhìon gach ré.

5 Fa chùis an uamhais anns an oidhch'
cha bhi ort geilt no sgàth;
No fòs fa chùis na saighde 'bhios
a' ruith air feadh an là:
6 Cha bhi maoin eagail ort roimh 'n phlàigh
'tha 'triall 'an dorchadas:
No fòs fa chùis an uilc a bhios
mu mheadhon là ri sgrios.

7 Bidh mìle tuiteam sìos ri d' thaobh,
deich mìle fòs ri d' dheis;
Ach olc dhiubh sud cha tig a'd' chòir
no 'm fagus duit am feasd.

8 A mhàin le d' shùilibh seallaidh tu,
'us bheir fainear le beachd:
Droch-dhìol 'us tuarasdal nan daoi,
gun cheisd do chìthear leat.

9 A chionn gu-n d' ròghnaich thusa Dia,
mar chòmhnuidh dhuit gach àm,
An Dia ud 'tha 'n a thèarmunn domh,
's e 'n Ti a's àirde 't'ann:
10 Aon olc cha-n éirich dhuit; 'us plàigh
do d'fhàrdaich cha tig dlùth.
11 Oir bheir e àithn' d'a ainglibh, chum
a'd' ròd gu-n dìon iad thu.

12 'Us togaidh iadsan thusa suas
gu h-àrd air bhàrr am bos;
Eagal gu-m buailteadh leat air cloich,
aon uair air bith do chos.
13 Air leòmhan 'us air nathair nimh'
gun dòrainn saltrar leat:
Pronnaidh tu 'n dràgon sìos le d' chois,
's an leòmhan òg le d' neart.

14 A chionn gur ionmhuinn leis-san mi,
sàr-fhuasgladh bheir mi dha;
Air m'ainm a chionn gur eòlach e,
àrdaicheam e gach là.
15 Gairidh e orm, 'us freagram e:
'n a thrioblaid bitheam leis;
Onoir 'us urram bheir mi dha,
'us fuasglam air gu deas.

16 Le saoghal fad 'us maireannach
sàsuicheam e gu leòir:
Mo shlàinte dhàsan mar an ceudn'
foillsichidh mi gu mòr.

## SALM XCII.

1 'BHI 'tabhairt buidheachais do Dhia,
's ni sàr-mhaith maiseach e;
'Bhi 'tabhairt cliu, O Thi a's àird',
do d'ainm-sa feadh gach ré:
2 Do chaoimhneas - gràidh 's a' mhaduinn
gach là 'bhi' 'cur an céill; [mhoich,
'S air d'fhìrinn 'ta neo-mhearachdach,
gach oidhch' 'bhi 'deanamh sgéil,

3 Air inneal-ciùil nan teuda deich,
'us air an t-saltair ghrinn;
'S air clàrsaich le guth fonnmhor àrd,
a sheinneas ceòl gu binn.
4 Oir tre do ghniomharan, a Dhé,
rinn thu mi aoibhinn ait;
'Us ann an oibribh fòs do làmh
ni m' gairdeachas gu pailt.

5 D'oibre-sa, 'Dhé, cia iongantach!
do smuainte cò d'an léir?
6 An t-amadan cha tuig e so,
's cha-n eòl do'n amhlair e.
7 Tràth chinneas luchd na h-aingidheachd
a nìos mar chinneas feur,
Tràth bhitheas fòs luchd-deanamh uilc
a' fàs fo bhlàth gu léir:

'S e sud a's deireadh dhoibh fadheòidh
gu-n sgriosar iad am feasd.
8 Ach thusa, 'Dhé, gu sìorruidh ta
àrd-urramach gun cheisd.

9 Oir feuch, do naimhde féin, a Dhé,
oir feuch, do naimhde féin,
Làn-sgriosar iad: iom-sgaoilear fòs
luchd-aingidheachd gu léir:

10 Ach m'adharc togaidh tusa suas,
mar adharc buabhuill àird':
Le olaidh ghloin, neo-thruaillidh, ùir,
ungar mi féin le d' ghràs.
11 Chi mi mo mhiann air m'eascairdibh;
'us cluinnidh fòs mo chluas
A toil air luchd na h-aingidheachd,
a'm' aghaidh 'dh'éireas suas.

12 Bidh piseach air an fhìrean chòir
mar phailm-chrann ùrar glas:
Mar sheudar àrd air Lebanon,
a' fas gu dìreach bras.
13 An dream 'tha air an suidheachadh
'an tigh 's 'an àros Dhé,
'An cùirtibh greadhnach àrd' ar Dia,
sìor-fhàsaidh iad gach ré.

14 'S an àm 'am bi iad aosmhor liath,
bheir iad mòr mheas a mach;
Us sultmhor bithidh le deadh bhlàth
dhiubh sud gach uile neach.
15 A chum gu-m feuch iad gu bheil Dia
ro chothromach 'us ceart;
Mo charraig e, 's cha-n 'eil ann féin
aon eucoir no droch bheart.

## SALM XCIII.

1 IS Rìgh Dia, air a sgeadachadh
le mòralachd gach àm;
'Tha air a sgeadachadh le neart,
'us criosluichte gu teann.
Shocruicheadh leis an cruinne-cé,
nach gluaisear e a chaoidh.
2 Do chaithir daingean tha o chian;
's thu féin gun tùs gun chrioch.

3 Do thog na tuiltean suas, a Dhé,
na tuiltean thog an guth;
Seadh thog na tuiltean suas gu h-àrd
an tonna mòr' gu tiugh.
4 Is treise Dia 'ta 'chòmhnuidh shuas
na fuaim nan uisge garbh';
Is treise Dia na sumainnean,
'us tonna cuain gu dearbh.

5 A ta do theisteis 'us do reachd
ro dhaingean agus fior:
Tha naomhachd iomchuidh air do thigh,
a Dhé nam feart, gu sìor.

## SALM XCIV.

1 O DHIA, d'am buin ceart-dhìoghaltas,
'Iehobhah neartmhoir thréin,
D'am buin a mhàin ceart-dhìoghaltas,
gu dealrach nochd thu féin.
2 O 'Bhreitheimh cheirt na talmhainn dean
thu féin a thogail suas;
'Us ìoc do luchd an uaibhreachais
ceart-luigheachd agus duais.

3 Cia fhad a ni luchd-aingidheachd,
cia fhad, a Dhia, a ni
Luchd-aingidheachd ùr-ghairdeachas,
le aoibhneas mòr gun dìth?

4 Cia fhad a bhrùchdar briathra leò,
a' teachd air nithibh cruaidh?
'S a bhitheas luchd na h-aingidheachd,
ri ràiteachas 'us uaill?

5 Bhris iad do shluagh gu mion, a Dhé,
'us d'oighreachd chlaoidh gu goirt.
6 Bantracha, coigrich, 's dìlleachdain,
'g am marbhadh, 'us 'g am mort.
7 Their iad gidheadh, cha léir do Dhia,
'us fòs ni mò a ni
Dia Iacoib sud a thoirt fainear,
's cha chuir am feasd 'am prìs.

8 O dhaoine brùideil 'measg an t-sluaigh,
nis tuigibh agaibh féin,
'Us amadain, cia fhad a bhios
sibh 'gabhail thugaibh céill'?
9 An neach a chuir air faillein cluas,
am bi gun chlàisteachd ghéir?
An Ti a dhealbh an t-sùil faraon,
nach ann da féin is léir?

10 'N ti 'smachdaicheas na fineachan,
an e nach cronuich e?
An ti 'bheir eòlas do gach neach,
an neach gun eòlas e?
11 Air smuaintibh dhaoin' is fiosrach Dia,
gur dìomhain iad gu beachd,
12 'Dhia, 's beannaicht' iad d'an toir thu smachd,
'us teagasg as do reachd:

13 Chum fois gu-n tugadh tusa dhoibh,
o làithibh àmhghair olc,
Gu ruig an uair 'an cladhaichear
do dhaoinibh daoi an slochd.
14 Oir Dia cha tilg e dheth am feasd
an sluagh d'an d'thug e spéis:
'S ni mò na sin a thréigear leis
an oighreachd a's leis féin.

15 Ach pillidh breitheanas a rìs
ri fìreantachd air ais:
'Us luchd a' chridhe threibhdhirich
leanaidh 'n a déigh gu cas.
16 An aghaidh fòs luchd-deanamh uilc
cò dh'éireas leam an àird?
An aghaidh luchd na h-aingidheachd,
cò sheasas air mo phàirt?

17 Mur bitheadh Dia Iehobhah leam,
'g am chuideachadh le buaidh,
'S beag nach robh m'anam bochd 'an tàmh
gu tosdach anns an uaigh.
18 Tràth thubhairt mi, a ta mo chos
air sleamhnachadh uam sìos;
Do thròcair chaomh-sa 'n sin, a Dhé,
chum suas mi, agus dhìon.

19 Air bhi do m' smuainte muladach,
'us lìonmhor ann am chòm,
Do chomhfhurtachd-sa thug an sin
sòlas do m'anam trom.
20 Aig caithir rìoghail luchd an uilc
'm bi comunn riut gu beachd,
'Tha 'dealbh gu seòlta aimhleis mhòir,
's 'g a orduchadh le reachd?

21 An aghaidh an'ma 'n fhìrein chòir
chruinnicheadh leò gu dlùth;
A dh'fhàgail ris fuil neo-chiontaich,
le breitheanas nach fiù.

22 Ach Dia mo dhaingneach 's e: mo Dhia,
mo charraig-dhìon gach lò.
23 'S e 'dhìolas orra sud air ais
gach eucoir 'rinneadh leo,
An sgathadh sìos do nithear leis
gu ceart 'n an eucoir féin;
Is ni Iehobhah mòr ar Dia,
an sgathadh sìos gu treun.

## SALM XCV.

1 O THIGIBH, seinneamaid do Dhia:
thigeadh gach neach 'n a làth'r;
Do charraig thréin ar slàinte fòs,
togamaid iolach àrd.
2 A steach 'n a fhianuis thigeamaid
le buidheachas gach là:
Togamaid ceòl gu suilbhireach
a' seinn le salmaibh dha:

3 Is Dia ro mhòr Iehobhah treun;
rìgh mòr os ceann gach dia.
4 Doimhneachd na talmhainn tha'n a làimh:
's leis neart nan cnoc 's nan sliabh.
5 'S e 'rinn an cuan 'tha farsuinn mòr,
tha còir aig air 'us sealbh;
'S an talamh tioram le a làimh
's e 'chruthaich 'us a dhealbh.

6 O thigibh agus sleuchdamaid,
'us deanar cromadh leinn;
'Us air ar glùinibh tuiteamaid
do 'n Dia a chruthaich sinn:
7 Oir 's e ar Dia, is sinn a shluagh,
a bheathaich e mar threud,
Caoraich a làimh': ma dh'éisdear leibh,
an diugh r' a ghuth gun bhreug,

8 Na cruaidhichear 'ur cridhe leibh,
mar anns a' chomh-stri dhian,
Mar rinneadh leibh 's an fhàsach chruaidh,
'g am bhuaireadh le 'ur miann:
9 Tràth dh'fhionn 's a dhearbh 'ur sinnsir mi,
's mo ghnìomh tràth chunnaic iad.
10 An t-àl ud ré dhà fhichead bliadhn'
chuir campar orm 'us eud:

Thubhairt mi, 'S pobull iad 'g am bheil
droch chridhe seachranach:
'Us air mo shlighibh nach do ghabh
riamh eòlas fìrinneach:
11 D'an d' thug mi féin mo mhionnan mòr
a'm' fheirg 's a'm' chorruich ghéir,
Nach rachadh iad a chaoidh a steach
do m'ionad-suaimhneis féin.

## SALM XCVI.

1 CANAIBH do'n Tighearn' òran nuadh,
gach aon tìr, canaibh dha.
2 Seinnibh do Dhia: 'ainm beannaichibh,
nochdaibh a shlàint' gach là.
3 Am measg nam fineachan gu léir
sìor-thaisbeinibh a ghlòir:
Am measg gach pobuill aithrisibh
a mhìorbhuile ro mhòr.

4 Oir 's mòr Iehobhah Dia nam feart,
's ion-mholta feadh gach ré;
Is aobhar eagail e faraon
os ceann nan uile dhée:

5 Oir uile dhée nam fineachan
is ìodhoil iad gu léir:
Ach 's e Iehobhah Cruith-fhear àrd
nam flaitheas 'us nan speur.

6 Ard-urram agus mòralachd
'n a fhianuis-san a ta:
Treun-spionnadh agus maisealachd
'n a theampull naomh a ghnàth.
7 O fhineacha nan slògh gu léir
thugaibh do Dhia nam feart;
Thugaibh do'n Tighearna faraon
glòir, urram, agus neart.

8 A' ghlòir a's cubhaidh fòs d'a ainm,
do'n Tighearn' thugaibh uaibh:
Thigibh d'a chùirtibh naomha steach,
'us thugaibh ofrail leibh.
9 Do Dhia Iehobhah sleuchdaibh sìos
'am mais' a naomhachd féin:
Biodh eagal oirbh, gach uile thìr,
'n a fhianuis-san gu léir.

10 Abraibh 'measg fhineach', gu bheil Dia
'riaghladh mar rìgh gu beachd.
Buan-dhaingnichear an domhan leis;
air daoinibh bheir breth cheart.
11 Biodh aoibhneas air na nèamhan àrd',
'us biodh an talamh ait;
Beucadh an cuan gu farumach,
's a lànachd-san gu pailt.

12 Biodh aoibhneas air a' mhachair fòs,
'us air gach ni a t'ann:
An sin bidh aiteas air gach coill',
'us air gach craoibh 'us crann.
13 'An làthair Dhé; oir tha e 'teachd,
oir tha e 'teachd gu breth;
Air talamh chum gu-n deantadh leis
ceart-bhreitheanas fa leth:

Le ceartas maith bheir e a mach
breth air a' chruinne-ché;
Bheir air a' phobull breitheanas
le fìrinn fhior-ghloin réidh.

## SALM XCVII.

1 IEHOBHAH mòr 's e 'tha 'n a Rìgh,
biodh aiteas air gach tìr;
'S air eileanaibh 'tha lìonmhor ann,
biodh gairdeachas gu léir.
2 Tha neula tiugh' 'us dorchadas
m'a thimchioll air gach leth:
'S e 's còmhnuidh fòs d'a chaithir-rìgh
deadh chothrom 'us ceart-bhreth.

3 Tha teine millteach roimh a ghnùis
ag imeachd air gach àird,
Le'n loisgear suas gu lasarach
a naimhdean anns gach àit.
4 Le solus glan a dhealanaich
dhealruich an cruinne-cé:
Chunnaic an talamh sud gu dearbh,
ghrad-chlisg 'us chriothnuich e.

5 Na cnuic, an làthair Dhia nan dùl,
leagh as air fad mar chéir;
Roimh ghnùis Ard-Rìgh an domhain mhòir
leagh iadsan as gu léir.

6 Na nèamha cuiridh 'n céill a cheart;
'us chi gach sluagh a ghlòir.
7 Do dhealbhaibh snaidhte 'mheud 's a chrom
gu-n robh dhoibh amhluadh mòr,

'Tha 'deanamh uaill' 'us ràiteachais
á ìodholaibh nach fiù;
Gach uile dhia a ta sibh ann,
sleuchdaibh do Dhia nan dùl.
8 Rinn Sion aoibhneas nach bu ghann,
an uair a chual i 'n sgeul,
Rinn nighean Iudah gairdeachas
mu d' bhreitheanais, a Dhé.

9 Oir tha thu, 'Dhia Iehobhah, àrd
os ceann gach uile thìr:
Tha thu air d'àrdachadh gu mòr,
os ceann gach dia gu léir.
10 Sibhse le'n ionmhuinn Dia ro naomh,
fuathaichibh olc a chaoidh;
Anam a naomh sìor-ghleidhidh e;
saoraidh o làimh nan daoi.

11 Cuirear mar phòr gu frasach pailt,
solus do'n fhìreanach;
'Us aoibhneas dhoibh-san fòs a ta
'n an cridhe treibhdhireach.
12 Biodh aiteas oirbh 'an Dia na glòir',
O fhireana gu léir:
'Us thugaibh buidheachas do Dhia,
ri cuimhn' a naomhachd féin.

## SALM XCVIII.

1 O SEINNIBH òran nuadh do Dhia,
'rinn bearta mìorbhuileach:
'S i 'dheas làmh féin 's a ghairdean naomh
'thug dhasan buaidh a mach.
2 Feuch, thaisbein Dia gu follaiseach
'fhurtachd 's a shlàinte mhòr:
'Am fianuis chinneach nochdadh leis
'fhìreantachd féin gu leoir.

3 Chuimhnich e 'fhìrinn 'us a ghràs
do theaghlach Israeil;
'Us slàint' ar Dia-ne chunnaic fòs
gach iomall tìr gu léir.
4 Do Dhia Iehobhah togaibh suas
àrd-iolach ait, gach tìr:
Togaibh 'ur guth: bibh subhach fòs,
'us seinnibh moladh fior.

5 Do Dhia Iehobhah mòr nam feart
seinnibh air clàrsaich ghrinn;
Le clàrsaich (deirim) seinnibh dha,
le guth na sailm gu binn.
6 Le fuaim na h-adhairc seinnibh dha,
's le guth na trompaid àird':
Do Dhia an t-Ard-Rìgh seinnibh fòs,
le iolach ait 's gach àit.

7 Beucadh an fhairge mhòr gu borb,
's an làn 'tha innt' le 'chéil';
An domhan, 'us gach dùil a ta
an còmhnuidh ann gu léir.
8 Buaileadh na tuilte mòr' am bos';
na sléibhte bitheadh ait,
9 An làthair Dhé: oir tha e 'teachd
air talamh 'thabhairt ceirt:

Le ceartas maith bheir e a mach
breth air a' chruinne-ché;
Bheir air a' phobull breitheanas
le cothrom fior-ghlan réidh.

## SALM XCIX.

1 THA Dia 'n a Rìgh, 'us criothnaicheadh
gach uile shluagh air bith:
'S e 'shuidheas eadar cheruban,
biodh air an talamh crith.
2 'An Sion tha Iehobhah mòr,
'us àrd os ceann gach sluaigh.
3 D'ainm mòr ro uamhor molar leo,
oir tha e naomh r'a luaidh.

4 Is toigh le neart an Rìgh ceart-bhreth
's tu 'shocruicheas a' cheart:
'An Iacob breitheanas 'us còir
cuiridh tu 'n gniomh gu beachd.
5 Ar Dia Iehobhah àrdaichibh,
'Us sleuchdaibh dha gu caomh,
Aig stòl a chos gu h-urramach;
oir tha e féin ro naomh.

6 Am measg a shagart Aaron 's Maois,
bha Samuel de'n dream
A ghairm air 'ainm: dh'iarr iadsan Dia,
fhreagair e iad 's an àm.
7 'Am baideal neoil gu gràsmhor caoin
labhair an Tighearn' riu:
Na h-àitheantan a thug e dhoibh,
's a theisteas ghleidheadh leo.

8 Iehobhah Dia, thug freagradh dhoibh:
's tu 'n Dia a mhaith an lochd,
Ged rinn thu orra dìoghaltas
air son an innleachd olc.
9 Ar Dia Iehobhah àrdaichibh,
's 'n a thulaich naoimh a ghnàth,
Sìos sleuchdaibh dha gu h-iriosal;
oir 's naomh ar Dia gu bràth.

## SALM C.

1 TOGADH gach tìr àrd-iolach glaoidh,
do Dhia Iehobhah mòr.
2 Thigibh, 'us deanaibh seirbhis ait,
'n a làthair-san le ceòl.
3 Biodh agaibh fios gur esan Dia,
's e 'rinn sinn, 's cha sinn féin;
A phobull sinn, 's a chaoraich fòs
'dh'ionaltradh leis gu léir.

4 Thigibh a nis le buidheachas
'n a gheataibh-san a steach,
'Us thigibh fòs le moladh mòr
'an cuirtibh naomh' a theach:
'Us thugaibh dha mòr bhuidheachas,
'ainm beannaichibh gu binn.
5 Oir Dia ta maith, tha 'thròcair buan,
'us 'fhìrinn feadh gach linn.

## SALM CI.

1 BRETH cheart 'us tròcair canar leam;
'Dhé, seinneam dhuit le ceòl.
2 'Us iomchaiream mi féin gu glic
air slighe fhoirfe chòir.
O c'uin do m'ionnsuidh-sa a thig
thu féin, a Dhia nam feart?
A steach a'm' fhàrdaich gluaisidh mi
le cridhe fior-ghlan ceart.

3 Fa chomhair fòs mo shùile féin
cha chuir mi olc am feasd:
Obair luchd-ceannairc 's fuathach leam,
's cha lean i rium gun cheisd.
4 An cridhe iargalt ceannairceach
uam triallaidh e an céin:
Eòlas no furan air an daoi
a chaoidh cha chuir mi féin.

5 An ti 'bheir beum d'a choimhearsnach,
lom-sgriosaidh mi as 'àit;
An cridhe borb cha-n fhuiling mi,
no neach a sheallas àrd.
6 Bidh m' air' air fìreanaibh na tìr',
gu-n gabh iad còmhnuidh leam:
An ti 'bhios foirfe glan 'n a bheus,
's e 's òglach dhomh gach àm.

7 Fear-deanamh ceilg' 'us mealltaireachd,
a'm' thigh-sa cha-n fhaigh tàmh;
A'm' làthair, neach a labhras breug
cha-n fhuirich e gu bràth:
8 Lom-sgriosaidh mise fòs gu moch
gach droch dhuin' as an tìr,
Chum luchd an uilc a sgathadh as
o chaithir Dhé gu léir.

## SALM CII.

1 RI m'urnuigh éisd, 'Iehobhah 'Rìgh;
'Us ruigeadh ort mo ghlaodh.
2 Na folaich uam do ghnùis 's an là
'thig trioblaid orm gach taobh:
'S an là 'an gairm mi ort gu geur,
crom thugam féin do chluas;
'Us freagair mi gu deifireach,
a' furtachd air mo chruas.

3 Do bhrìgh gu bheil mo làith' mar cheò
a' teireachduinn a ghnàth;
Mar lic an teinntein 's amhluidh sin
mo chnàmhan loisgte ta.
4 Trom-bhuailte tha mo chridhe bochd,
'us shearg e mar am feur;
Ionnus nach cuimhne leam gu beachd
greim arain 'chur a'm' bheul.

5 Le guth mo chaoidh, mo chnàmhan lean
ri m' chraicionn féin gu teann:
6 Mar phelican an fhàsaich mi,
's mar chaillich-oidhch' nam beann.
7 Ri faire taim gu furachair,
is cosmhuil mi a ghnàth
Ri gealbhonn beag 'n a aonar fòs
air mullach tighe 'ta.

8 Ri fad an là mo naimhde garg'
'g am mhasluchadh gu geur;
'S an dream a ta air boile rium
a'm' aghaidh mhionnaich iad.
9 Le m' dheuraibh choimhmheasg mi mo dheoch;
mar aran dh'ith mi luath',
10 Tre lasan d'fheirg'; oir thog thu mi
'us leag thu rìs gu truagh.

11 Mar sgàile chlaon mo làithean sìos;
'us shearg mi féin mar fheur.
12 Ach mairidh tus', am feasd, a Dhé,
's do chuimhne féin gu sìor.
13 Nis éiridh tu a dheanamh gràis
air Sion naomh gu dlùth:
Oir àm a cabhair tha air teachd,
seadh, 'n t-àm a dh'orduich thu.

14 Oir d'òglaich tha a' gabhail tlachd
'n a clachaibh breagh' gach uair;
Tha deadh thoil aig do sheirbhisich
d'a luaithre 'us d'a h-ùir.
15 Mar sin bidh air na fineachaibh
eagal roimh ainm an Triath:
'Us air gach rìgh air thalamh ta
bidh roimh do ghlòir-sa fiamh.

16 'N uair thogar Sion suas le Dia
taisbeanar e 'n a ghlòir.
17 Urnuigh nam bochd bheir e fainear,
's cha diùlt e iad le tàir.
18 Do 'n àl a ta ri teachd 'n ar déigh,
sud sgrìobhar dhoibh gu beachd:
'S an dream a ghinear o so suas,
molaidh iad Dia nam feart.

19 Oir dh'amhairc e a nuas gu beachd,
o àird' a naomhachd féin;
'Us air an talamh dh'amhairc Dia,
a nuas o nèamh nan speur.
20 A chluinntinn osnaich ghearanach
a' phrìosanaich 'tha 'n sàs;
Chum fuasgladh air a' mhuinntir sin
a dh'orduicheadh chum bàis.

21 'An Sion chum a chur an céill
ainm uasal àrd ar Dia,
'S a dh'innseadh 'an Ierusalem
moladh 'us cliù an Triath.
22 An t-àm a bhios na fineachan
air cruinneachadh le 'chéil';
'S gu seirbhis Dhé tràth thionailear
na rìoghachda gu léir.

23 Air feadh na slighe 'us an ròid
mo threoir do lagadh leis:
Mo làithe chuir 'an giorrad fòs.
24 'S mar so do labhair mis,
Mo Dhia, na glacar mi le bàs,
mu thimchioll leth mo là:
O aois gu h-aois gu maireannach,
do bhliadhnaidh buan a ta.

25 O chian leag thusa bunaite,
na talmhainn so, a Dhé;
Is iad na nèamha fìor-ghlan àrd'
oibre do làmha féin.
26 Teirigidh iadsan 's théid iad as,
ach mairidh tusa, 'Dhé:
Seadh teirgidh iadsan 's gabhaidh seach
mar eudach sean gu léir:

Feuch caochlaidh tu mar thrusgan iad,
'us caochl'ear iad gun cheisd.
27 Tha thus' a mhàin gun chaochladh ort,
's do bhliadhnaidh buan am feasd.
28 Bidh clann do sheirbhiseach, a Dhé,
maireannach buan a ghnàth:
'Us ann ad fhianuis socruichear
an gineal-san gu bràth.



## SALM CIII.

1 O M'ANAM, beannaich thusa nis
an Dia Iehobhah mòr:
Moladh gach ni an taobh stigh dhiom
'ainm naomha mar is còir.
2 O m'anam, beannaich féin a nis
Iehobhah mòr do Dhia:
Na dì-chuimhnich na tiodhlacan
a dheònuich dhuit an Triath.

3 'S e 'mhaitheas duit gu gràsmhor caoin
gach peacadh annad féin:
'S e 'bheir dhuit slàint', 'us furtachd fòs,
o d'euslaintibh gu léir.
Do bheatha fòs o sgrios a' bhàis,
's e 'dh'fhuasglas duit gu pailt:
'S e 'chrùnas thu le coron gràidh,
's le tròcair chaoimh gun airc.

5 Le 'mhaitheas 'us le 'thiodhlacaibh
sàr-lìonaidh e do bheul:
'S tha d'òige air a nuadhachadh
mar iolair luaith nan speur.
6 Air sgàth na muinntir ud, a ta
le fòirneart air an claoidh,
Ceartas 'us breitheanas faraon,
's e Dia 'ni dhoibh gun dìth.

7 Do Mhaois an neach a b'òglach dha,
a shlighe chuir e 'n céill:
'Us mar an ceudna 'ghniomhara
do chlannaibh Israeil.
8 Tha'n Tighearn' iochdmhor tròcaireach,
's mall 'fhearg, 's is pailt a ghràs.
9 Cha bhi e 'tagradh ruinn do shior
's cha ghléidh e 'fhearg gu bràth.

10 A réir ar peacaidh iomarcaich,
dìoghaltas oirnn cha d'rinn;
'S a réir ar ciont' 'us eusaontais
cha d' thug e luigheachd dhuinn.
11 Oir mar os ceann na talmhainn ta
na speuran àrd gach ré,
Is amhluidh sin tha 'thròcair mòr
do'n dream d'an eagal e.

12 Mar tha an àird an ear 's an iar
a' gabhail fad o 'chéil';
'S co fhad a chuireas Dia nan gràs
ar peacaidh uainn gu léir
13 Amhluidh mar ghabhas athair dàimh
'us truas d'a leanbaibh maoth,
Mar sin d'a fhior luchd-eagail féin
Dia gabhaidh truas gu caomh.

14 Oir 's aithne dhasan agus 's léir
ar cruth 's ar dealbh gu ceart;
Gur duslach talmhainn sinn air fad,
is cuimhne leis gu beachd.
15 An duine truagh, a ta a làith'
amhluidh mar fheur a ghnàth;
Mar bhàrr na luibh' air machair fòs
a ta e 'fàs fo bhlàth.

16 Oir gabhaidh thairis osag ghaoith',
's cha bhi e idir ann;
'S cha-n fhaicear e 's an ionad ud
's an robh e fàs gu teann.

17 Ach mairidh tròcair Dhé gu sìor
do'n dream d'an eagal e,
'Us fòs do chloinn an cloinne-san
bidh 'fhìreantachd gach ré:

18 Do 'n aitim ud a chumas ris
an cùmhnant 'rinn e riu:
'S a chuimhnicheas 'uil' àitheantan,
a chum gu-n deant' iad leo.
19 Dia shocruich anns na nèamhan àrd'
a chaithir rioghail féin;
A rìoghachd tha an uachdar fòs
os ceann gach ni fo 'n ghréin.

20 Sìor-bheannaichibh Iehobhah mòr,
O 'aingle treun 'an neart,
'Tha 'deanamh iarrtuis mar is còir;
's a' tabhairt géill d'a reachd.
21 Gach uile shluagh a bhuineas da,
beannaichibh Dia a nis;
A sheirbhisich le 'n coimhlionar
gach ni a's toileach leis.

22 'Uil' oibre, feadh a thighearnais,
a rinneadh leis an Triath,
An rìgh Iehobhah beannaichibh:
O m'anam, beannaich Dia.

## SALM CIV.

1 O M'ANAM, beannaich thusa Dia:
mo Dhia, 's tu 'n Triath ro mhòr;
Tha thusa air do sgeadachadh
le mòralachd 'us glòir.
2 Seadh chuir thu solus dealrach glan,
mar thrusgan umad féin;
'Us shìn thu mach, 'us sgaoileadh leat,
mar chùirtein nèamh nan speur.

3 Sailthean a sheòmar leagadh leis
air uisgeachaibh mar stéidh;
Mar charbad rinn na neula tiugh',
's e 'ruith air sgiathaibh gaoith'.
'S e féin a rinn na h-aingil fòs
'n an spioraid làidir threun;
'S e 'rinn 'n an teine lasarach
a theachdairean gu léir.

5 'Us bunaite na talmhainn fòs
shocruicheadh leis 'n an àit
A chum nach gluaist' as 'ionad e
a chaoidh nan cian gu bràth.
6 'Us dh'fholaich thu le doimhneachd e,
ceart mar gu-m b'ann le brat:
Os ceann nam beann 's nan sléibhtean àrd'
na h-uisgeacha do stad.

7 Air cluinntinn doibh guth d'achmhasain,
theich iad air falbh gu cas:
'Us fòs ri guth do thairneanaich,
le deifir chaidh iad as.
8 Ri taobh nam beann chaidh iad a suas,
's a sìos air feadh nan gleann:
Gu ruig an t-àit' a dh'orduich thu
's a shocruich thu gu teann.

9 Chuir thusa rompa criocha buan
nach téid iad tharta null;
'S nach pill iad air an ais a rìs
dh'fholach na tìr' le tuinn.

10 Cuiridh e mach na tobraichean
air feadh nan glac 's nan gleann,
A ta gun tàmh le 'n sruthaibh bras,
a' ruith air feadh nam beann.
11 Do bheathaichibh na macharach
deoch bheir e dhoibh r'a h-òl:
'S na h-asail fhiadhaich coisgidh iad
an tart 's an ìota mòr.
12 Am fagus doibh ni eoin nan speur,
tigh clùthor tàimh dhoibh féin:
'Us eadar gheugan cuirear leo
an ceileir binn an céill.
13 Uisgichidh e o 'sheòmraibh àrd'
na beannta mòr' gun tàmh:
An talamh tioram gheibh a dhìol
le toradh gniomh do làmh.
14 Bheir e air feur 'bhi fàs do'n spréidh,
's air luibh 'bhi fàs gun sgìos
Do dhaoinibh, chum gu-n tugadh iad
o'n talamh biadh a nìos:
15 'Us fìon a chuireas cridhe dhaoin'
air shubhachas 's air ghean,
'Us oladh fòs a ni an gnùis
le maise dealrach glan.
'S e 'bheir dhoibh aran mar an ceudn'
'fhreasdal am feum gu leoir,
An cridhe dhaoin' a chuireas neart,
le misnich mhaith 'us treoir.

16 Tha craobhan àrd' an Tighearna
ro làn de bhrìgh gu léir,
'Us seudair mhaiseach Lebanoin
a shuidhicheadh leis féin.
17 'Us bithidh nid 's an ionad ud
aig eunlaith luath nan speur:
Na craobhan giuthais aig an storc
mar ionad tàimh dhi féin.
18 An tearmunn féin, 'am beantaibh àrd',
na gabhair fhiadhaich leag;
Na coinein bheaga mar an ceudn'
'an còsaibh blàth nan creag.
19 A' ghealach dh'orduich esan fòs
a sgarachduinn nan tràth:
'Us aig a' ghréin tha eòlas maith
mar luidheas i gach là.

20 Do nithear leatsa dorchadas,
'us thig an oidhch' gu grad;
An sin bidh beathaich allt' na coill
a' dol a mach air fad.
21 Ri beucadh bidh na leòmhain òg'
ag iarraidh cobhartaich,
'Us bithidh iad ag iarraidh bìdh
air Dia ro chumhachdach.

22 An sin 'n uair dh'éireas suas a' ghrian,
cruinnichidh iad le 'chéil',
Gu h-uaigneach luidhidh iad a stigh
'n an garaidh dìdein féin.
23 'Us théid an duine mach an sin
gu 'obair mar is còir,
'Us leanaidh e gu dìchiollach
a shaothair gu tràth-nòin'.

24 Cia lìonmhor d'oibre mòr', a Dhé!
'an gliocas rinn thu iad:
An talamh fòs le d' shaoibhreas mòr,
tha làn air fad 's air leud.

25 Mar sin an cuan 'tha farsuinn mòr,
's gach ni a shnàigeas ann,
Na beathaichean 'tha beag 'us mòr,
gun orra cunntas cheann.

26 Tha longan 'siubhal ann gu tiugh;
's tha'n Lebhiàtan mòr,
A chumadh 'us a dhealbhadh leat,
ri sùgradh ann le treoir.
27 Na slòigh ud uile tha, a Dhé,
a' feitheamh ort a ghnàth,
A chum dhoibh biadh gu-n tugadh tu
'g an cumail beò gach tràth.

28 Na bheir thu dhoibh a'd' thoirbheartas
'g a thional sud tha iad:
Tràth dh'fhosglas tu do làmh gu pailt,
le maith sàr-lìonar iad.
29 Air folach dhuit do ghnùis a rìs,
thig cabhag orr' air fad;
Eugaidh, tràth bheir thu asd an deò,
pillidh ri 'n ùir gu grad.

30 Do Spiorad féin g'an cruthachadh,
rìs cuirear leat a mach:
Aghaidh na talmhainn mar an ceudn'
nuadhaichidh tu le dreach.
31 Bidh glòir an Triath ro mhaireannach
air feadh gach linn am feasd;
'Us ni Iehobhah gairdeachas
'n a ghniomharaibh gun cheisd.

32 Air sealltuinn air an talamh dha,
criothnaichidh e gu grad;
Tràth bheanas e ri sléibhtibh àrd'
bidh deatach dhiubh air fad.
33 Do Dhia Iehobhah seinnidh mi
an cian a bhios mi beò;
'Us bheir mi moladh mòr do m' Dhia
ri fad mo ré 's mo lò.

34 'S ro mhilis blasd' mo smuaintean air;
biom ait 'an Dia a ghnàth.
35 Gu-n tigeadh sgrios air peacachaibh,
mach as an tìr gu bràth,
'S na biodh na h-aingidh ann na 's mò.
O m'anam, moladh seinn
Do Dhia Iehobhah; seinneamaid
le Halleluiah bhinn.

## SALM CV.

1 O THUGAIBH buidheachas do Dhia;
air 'ainm-san gairibh féin;
'Us cuiribh fòs a ghniomhara
am measg nan sluagh an céill.
2 Seinnibh do Dhia Iehobhah mòr,
sailm seinnibh dha gu binn;
'Us aithrisibh gu h-iomlan fòs
na miorbhuilean a rinn.

3 As 'ainm ro naomha-san faraon
deanaibh deadh-uaill 'us glòir;
Biodh gairdeachas air cridh' an dream
'dh'iarras Iehobhah mòr.
4 Iarraibh Iehobhah mòr nam feart,
iarraibh a neart a ghnàth:
A ghnùis 'tha gràsmhor fàbharach,
sìor-iarraibh i gu bràth.

5 Cuimhnichibh fòs na mìorbhuilean
a rinneadh leis gu treun:
A ghniomhara ro iongantach,
'us breitheanais a bhéil;
6 O sibhs' a ghineil Abrahaim,
deadh òglaich dhìleas Dhé:
Sibhse 'chlann Iacoib mar an ceudn',
a ròghnuich e dha féin.

7 'S esan ar Tighearn' 'us ar Dia,
Iehobhah mòr gu fior:
Tha 'bhreitheanais ro chothromach
air sgaoileadh feadh gach tìr'.
8 Oir chuimhnich e gu sìorruidh buan
a choimhcheangal gu beachd;
'S am focal fòs a dh'orduich e
do mhìltibh àl ri teachd;

9 An coimhcheangal a rinn e féin
ri Abraham gu caoin,
'S na mionnan a thug e le 'bheul
do Isaac 'òglach caomh:
10 Is amhluidh sin do Iacob fòs
dhaingnich se e mar reachd;
Mar choimhcheangal gu sìorruidh buan
do Israel gu beachd:

11 Ag ràdh, Tìr Chanaain bheir mi dhuibh,
mar chrann 'ur n-oighreachd féin.
12 'N uair bha iad tearc, 's 'n am buidhinn bhig,
's 'n an coigrich innt' gu léir.
13 'Us air bhi dhoibh ag imeachd fòs
o thìr gu tìr gun tàmh;
A' triall feadh shluagh 'us rìoghachdan,
nach fac' iad riamh roimh làimh:

14 Cha d' leig le neach an goirteachadh;
ach smachdaich air an sgàth
Mor-rìghre neartmhor cumhachdach;
'us riu mar so ag ràdh;
15 Feuchaibh nach bean sibh ris an dream
a dh'ungadh leam gu caomh:
'Us fòs na deanaibh cron air bith
no lochd air m'fhàidhibh naomh.

16 Fòs ghairm e gorta steach do'n tìr,
'us lorg an arain bhris.
17 Ach chuir e Ioseph rompa sìos,
'reiceadh mar thràill gun fhios.
18 Le gèimhlibh dhochainn iad a chos',
luidh e 'an iarunn teann;
19 Gus 'n uair an d' thàinig focal Dhé;
'us dhearbh sud e 's an àm.

20 An rìgh an sin chuir air-san fios,
'us dh'fhuasgail air gu caoin:
Seadh uachdaran nam fineacha
'us leig se e fa sgaoil.
21 'Us air a theaghlach thug e dha
àrd-thighearnas gu léir:
Ard-uachdranachd a stòrais mhòir,
thug esan dha d'a réir.

22 A cheangal mar a chìteadh dha
àrd-cheannardan na tìr':
'S gu-n tugadh e d'a sheanairibh
teagasg air gliocas fior.

23 Do rìogh'chd na h-Eiphit thàinig fòs
clann Israeil gu léir,
'S bha Iacob 'us a shliochd air chuairt
'an talamh Cham le 'chéil':

24 Thug esan air a phobull féin
an sin ro lìonmhor fàs,
'Us na bu treise rinn e iad
na'n naimhdean anns gach càs.
25 Cridhe an dream ud dh'iompaich e
'thoirt fuath d'a phobull naomh,
'S gu-m buineadh iad gu cealgach olc
r'a sheirbhisich ro chaomh.

26 An sin chuir e 'dheadh òglach Maois,
Aaron a thagh e féin.
27 Nochd iad a bhearta mìorbhuileach,
'an talamh Cham gu treun.
28 Chuir orra duibhre, 's dhorchaicheadh;
'n sin thug iad géill d'a ghuth.
29 Dh'iompaich gu fuil an uisgeachan,
'us mharbh e 'n t-iasg 'n an sruth.

30 'Us losgainn ann an lìonmhoireachd
sin bhrùchd an tir a mach,
'Am fàrdaichibh an righre-san,
's nan seòmraichibh a steach.
31 Air 'iarrtus thàinig iomadh gnè
de chuileagaibh gu grad:
'Us miala lìonmhor mar an ceudn'
'n an crìochaibh féin air fad.

32 Air son an uisge thug e dhoibh
clach-shneachd gu frasach geur,
'Us lasair theine-dhealanaich
air feadh na tìr' gu léir.
33 Na craobhan fìon, 'us fige fòs
ghrad-bhuaileadh leis gu trom;
'Us bhriseadh agus reubadh leis
gach crann a bha 'n am fonn.

34 Thug esan àithne 's thàinig iad,
locuist gu lìonmhor ann,
'S na burruis sgriosach, iomarcach,
gun orra cunntas cheann;
35 Gach luibh 's an fhearann dh'itheadh leo;
'us dh'itheadh leo gach meas.
36 Bhuail e gach ceud-ghin anns an tìr,
toiseach am brìgh 's an treis'.
37 Le òr 's le airgiod thug e mach
a phobull féin gun dìth;
'S cha robh 'n an treubhan-san air fad
neach euslainteach gun chlì.
38 Bu shubhach leis na h-Eiphitich
'n uair chaidh iad uath' a mach.
Oir thuit an eagal-san gu mòr
le uamhunn air gach neach.

39 Neul os an ceann sgaoil esan mach
mar bhrat, no cùirtein mòr;
Le teine mar an ceudn' 's an oidhch'
thug solus dhoibh gu leoir.
40 Am pobull dh'iarr, 'us thug e dhoibh
na gearra-goirt gu pailt;
'S le aran nèimh o speuraibh àrd'
thug dhoibh an sàth gun airc.
41 A' charraig sgoilt e, bhrùchd a mach
na h-uisgeacha gu leòir;
'Us anns an fhàsach thartmhor theth
ruith iad mar amhainn mhòir.

42 Chionn gu-n do chuimhnich e an sin
'fhocal 's a ghealladh naomh,
'Us mar an ceudna Abraham
'òglach ro dhìleas caomh.

43 'Us uime sin thug e a mach
a shluagh le aoibhneas mòr;
'S a dhaoine féin a ròghnaich e,
le gairdeachas 'us ceòl.
44 'Us fearann fòs nam fineacha
thug esan dhoibh air fad;
'Us mheal iad mar an oighreachd féin
saothair nan cinneach ud.

45 A chum gu-n tugadh iad fainear
a reachda mar is còir,
'S gu-n gleidheadh iad a lagh faraon,
Molaibh Iehobhah mòr.

## SALM CVI.

1 O THUGAIBH moladh mòr do Dhia,
'us buidheachas faraon,
Oir tha e maith, mairidh gu bràth
a thròcair ghràsmhor chaoin.
2 Gniomhara treun' Iehobhah mhòir,
cò dh'fheudas 'chur an céill?
Cò dh'fheudas fòs a chliù ro mhòr
a thaisbeanadh gu léir?

3 'S beannaicht' an aitim ud gu beachd
a ghleidheas breitheanas,
'S an neach ud fòs a ni gach uair
ceartas 'us ionracas.
4 'Dhia, cuimhnich ormsa, leis a' ghràdh
'thug thu do d' phobull féin;
O thig le d' shlàinte shòlasaich
gu m'fhiosrachadh a'm' fheum.

5 Gu faic sinn maith do dhaoine taght',
's gu-n dean sinn aoibhneas mòr
'N an aoibhneas sud; 's le d'oighreachd féin
gu-n dean sinn uaill 'us glòir.
6 Do pheacaich sinn le'r sinnsearaibh;
'us fòs do rinneadh leinn
Mòr-chiont' a'd' aghaidh féin, a Dhé;
gu h-aingidh pheacaich sinn.

7 Ar sinnseara cha d' thug fainear
do bhearta mìorbhuileach,
A rinneadh leat 'an tìr na h-Eiph't
gu treunmhor cumhachdach;
'Us lìonmhoireachd do thròcair chaoimh'
dhì-chuimhnich iad gu truagh;
'S iad aig a' mhuir 'g ad bhrosnachadh,
ri cois na fairge ruaidh'.

8 Ach theasairg e gu tèaruint' iad,
air sgàth 'dheadh ainme féin;
A chum gu nochdadh e mar sin
a chumhachd 'tha ro threun.
9 Leig e a mach geur achmhasan
'us thiormaich a' mhuir ruadh;
'Us stiùir e troimh an doimhneachd iad,
Mar troimh an fhàsach chruaidh.

10 O làimh an ti 'thug dhoibhsan fuath,
dh'fhuasgail e 'phobull féin,
11 'S o làimh an naimhde mi-runach
shaoradh leis iad gu treun.

'Us dh'fholaich uisg' an eascairde:
cha d'fhan fiu aon diubh beò.
12 Chreid iad an sin a bhriathra-san,
's a chliu do sheinneadh leo.

13 Air dearmad leigeadh leo gu cas
a ghniomhara ro threun;
Cha d'fhuirich iad gu foighidneach
r'a chomhairl' eagnuidh féin.
14 'S an fhàsach ghlac miann cìocrach iad,
'n sin bhuair iad Dia gu luath.
15 An iarrtus thug e dhoibh, ach chuir
caoil' air an anam truagh.

16 'S a' champa ghabh iad farmad mòr
ri Maois an duine caomh,
'S ri Aaron neach a ròghnaich Dia
dha féin 'n a shagart naomh.
17 An talamh dh'fhosgail e a bheul,
shluig Datan sìos gu grad;
Buidheann Abiraim mar an ceudn'
dh'fholuich e iad air fad.

18 'Us fòs am measg an cuideachd-san
ghrad-las an teine teth;
'Us loisg an lasair suas gu léir
na h-aingidh ud fa leth.
19 Dhealbh iad an sin 'us rinn iad laogh,
gu truagh aig Horeb àrd,
'S do'n ìomhaigh leaght' a rinneadh leo
aoradh thug iad gun dàil.

20 'Us amhluidh chaochail iad gu bochd,
an Dia 's an glòir gu léir,
Gu cosamhlachd 'us ìomhaigh fhaoin
an daimh a dh'itheas feur.
21 An Dia 'thug tèarnadh dhoibh 'n am feum
dhì-chuimhnich iad gu grad;
An neach le 'n d' rinneadh bearta mòr'
'an tìr na h-Eiph't air fad:

22 'Us gniomhara ro iongantach
'an dùthaich Cham le buaidh,
Mar sin 'us nithe uamhasach
ri cois na fairge ruaidh':
23 Thubhairt e air an aobhar sin
gu millt' iad leis gu léir,
Mur seasadh òglach taghta, Maois,
fa chomhair, anns a' bheum:

A chum gu-n deant' a chorruich mhòr
a philleadh air a h-ais,
Eagal 'n a fheirg gu-n deanadh e
a phobull féin a sgrios.
24 Dhiùlt iad le tàir an tìr ro mhaith;
nior chreid iad focal Dhé:
25 'N am pàilliunaibh rinn monmhur mòr,
's d'a ghuth cha d' thug iad géill.

26 An sin 'n an aghaidh thog e 'làmh,
g'an sgrios 's an fhàsach lom:
27 A sgrios an sliochd measg fhineacha,
's 'g an sgaoileadh feadh gach fuinn.
28 Ri Baal-peor mar an ceudn',
naisg siad iad féin gu dlùth:
'Us dh'ith iad cuid a dh'ìobairtibh
nan ìodhol marbh' nach fiù.

29 Bhrosnuich iad e mar sin gu feirg,
le'n innleachdaibh gu truagh;
'Us bhris a' phlàigh an sin gu mòr
a steach am measg an t-sluaigh.

30 Sheas Phinehas, 'us rinn e 'n ceart;
'n sin sguir a' phlàigh d'an claoidh:
31 Sud mheasadh dha mar fhìreantachd
o linn gu linn a chaoidh.

32 Aig uisge comh-stri Mheribah
bhrosnaich iad Dia a rìs;
Air chor, 's fa chùis a' phobuill ud,
gu-n d'éirich olc do Mhaois.
33 Oir rinneadh leo a spiorad-san
a bhrosnachadh gu geur:
Ionnus gu-n d' labhair e an sin
gu cabhagach le 'bheul.

34 Na cinnich cha do sgriosadh leo
mar dh'àithn Iehobhah dhoibh:
35 Ach mheasg iad leis na fineachaibh,
'us dh'fhòghluim iad an dòigh.
36 Do ìodholaibh nam fineachan
iad seirbhis rinn gu truagh:
Bha sud mar lìon 's mar ribe dhoibh,
le'n d' ghlacadh iad gu luath.

37 Seadh thug iad suas mar ìobairtean
do dheamhnaibh 's dhealbhan bréig'
Am mic 's an nigheana faraon,
an aghaidh naomh-reachd Dhé.
38 'Us fuil nan neo-chiontach gu truagh
do dhòirteadh leo gun sgàth;
B'i fuil am mac 's an nighean féin
a dhòirt iad gun chion-fàth,

Do ìodholaibh Chanaain fòs
mar ìobairt thug an sliochd;
Mar sin do thruailleadh leo an tìr,
le fuil gun truas, gun iochd.
39 'Us amhluidh sin le'n gniomharaibh
do thruailleadh leo iad féin:
Chaidh iad air strìopachas o Dhia
le 'n innleachdaibh gu léir.

40 Fa 'n aobhar ud las corruich Dhé
r'a phobull féin gu teth:
Ionnus gu-n d' ghabh e gràin gu mòr
d'a oighreachd air gach leth.
41 'Us amhluidh rinn e 'n tabhairt suas
do làimh nam fineach fiat';
'Us thug e dhoibh mar uachdarain,
an dream a dh'fhuathaich iad.

42 Rinneadh gu mòr an sàruchadh
le 'n naimhdibh làidir treun';
'Us leagadh iad gu h-ìosal sìos
fo'n làimh sud mar an ceudn'.
43 Gu minic thug e saorsa dhoibh;
ach bhrosnaich iad e rìs
Le'n comhairlibh, 'us leagadh iad
air son an ceannairc sìos.

44 Ach thug e 'n àmhghar mòr fainear,
tràth chualadh leis an glaodh;
45 'Us chuimhnich e dhoibh mar an ceudn'
a chùmhnant gràsmhor caomh;
'Us ghabh e aithreachas a réir
mòr-shaoibhireachd a ghràis:
46 'S 'n an sealladh-san 'rinn braighde dhiubh
fhuair e dhoibh iochd 'us truas.

47 Thusa 'Iehobhah mhòir, ar Dia,
dean saoradh dhuinn 'n ar feum,
'Us dean, am measg nam fineacha,
ar tional leat gu léir:

Do d'ainm ro naomh gu-n tugamaid
mòr-bhuidheachas gu pailt':
Do chliù 's do mholadh mòr faraon
gu-n seinneamaid gu h-ait.

48 'S beannaicht' an Triath, Dia Israeil,
o chian nan cian gu bràth:
Abradh an sluagh gu léir, Amen!
molaibh-se Dia a ghnàth.

## SALM CVII.

1 O THUGAIBH moladh mòr do Dhia,
'us buidheachas faraon,
Oir tha e maith, 's mairidh gu bràth
a thròcair ghràsmhor chaoin.
2 Pobull Iehobhah 'shaoradh leis,
labhradh mar so gun tàmh,
A' mhuinntir ud a bhuin e saor
a mach o làimh an nàmh:

3 'Us as gach fearann 'us gach tìr
do chruinnicheadh iad leis,
O 'n àird an ear, 's o'n àird an iar,
o'n àirde tuath, 'us deas.
4 'S an fhàsach iad air seachran chaidh
'an ionad falamh fàs;
'Us bail' air bith cha d'fhuaradh leo
gu còmhnuidh ann no tàmh.

5 Ocrach 'us ìotmhor bha iad fòs;
chlaoidheadh an anam truagh.
6 Ghlaodh iad an sin ri Dia 'n an teinn,
shaor iad o'n àmhghar cruaidh.
7 Stiùir esan agus threòraich iad
air bealach ceart fa'n cois,
A chum gu-n rachadh iad fadheoidh
gu baile tàimh 'us fois'.

8 O b'fhèarr gu moladh daoine Dia
air son a mhaitheis chaoin,
'S air son a bhearta iongantach
'rinn e do chloinn nan daoin'!
9 Oir ni e 'n t-anam miannach trom
a shàsuchadh gun airc,
'S an t-anam ciocrach lìonaidh e
le 'mhaitheas féin gu pailt.

10 An dream a shuidh 'an dorchadas,
'us ann an dubhar bàis;
Fo chuibhreach tha 'an àmhghar truagh,
's 'an iarunn cruaidh an sàs;
11 Air son gu robh iad ceannairceach
an aghaidh bhriathra Dhé,
'S air comhairle an Ti a's àird'
gu-n d' rinn iad tàir gu léir;

12 Air sin an cridhe leag e sìos
le saothair 'us le péin;
Thuit iad, 'us aon neach cha robh ann
g'an cuideachadh 'n am feum:
13 Ghlaodh iad an sin ri Dia 'n an airc,
dh'fhuasgail o'n teinn gu grad.
14 O'n dorcha bhuin, 's o dhubhar bàis,
's an cuibhreach bhris air fad.

15 O b'fhèarr gu moladh daoine Dia
Air son a mhaitheis chaoin,
'S air son a bhearta iongantach
'rinn e do chloinn nan daoin'!

16 Chionn gu-n do bhriseadh leis le 'neart
na geatan prais gu léir;
Na stapuill iaruinn 'us na croinn
sgaoil esan as a chéil'.

17 Bha amadain le 'n cron 's le 'n lochd,
fo àmhghar goirt an sàs.
18 Bha 'n anam 'gabhail gràin de bhiadh,
's iad dlùth do dhorsaibh bàis.
19 Ghlaodh iad an sin ri Dia 'n am feum,
dh'fhuasgail o'n teinn gu grad.
20 Le 'fhocal rinn e 'n slànuchadh:
'us shaor o'n sgrios air fad.

O b'fhèarr gu moladh daoine Dia
air son a mhaitheis chaoin,
'S air son a bhearta iongantach
'rinn e do chloinn nan daoin'!
22 Thugadh iad iobairt bhuidheachais
'us cliù do Dhia na glòir';
Aithriseadh iad a ghniomhara,
Le subhachas 'us ceòl.

23 Luchd-loingeis 'théid air muir, 's a bhios
ri gniomh 'an uisgibh buan;
24 Dhoibh sud is léir mòr oibre Dhé,
's a mhiorbhuilean 's a' chuan:
25 Air 'iarrtus, dùisgear leis a' ghaoth,
gu h-àrd 's gu doinionnach,
Le 'n togar suas gu h-atmhor borb
a thonna garbh' fa seach.

26 Tha iad ag éirigh suas gu nèamh:
's a rìs 'dol domhain sìos:
Ionnus gu-n d' leagh an anam truagh
le trioblaid chruaidh 's le sgìos.
27 Dol thuig' 'us uaith, gu tuisleach fòs,
amhluidh mar dhuin' air mhisg;
Ionnus gu-n d' thréig gu buileach iad
gach gliocas 'bha 'n am measg.

28 Ghlaodh iad ri Dia 'n an teinn; 'us shaor
e iad o'n trioblaid ghéir.
29 Ghrad-chuireadh leis an stoirm gu fèith,
's na tuinn 'n an tàmh gu léir;
30 An sin tha iad ro ait, air son
gu bheil iad sàmhach beò:
S gu-n d' thug e iad do'n chaladh sin,
's do'n phort 'bu mhiannach leo.

31 O b'fhèarr gu moladh daoine Dia
air son a mhaitheis chaoin,
'S air son a bhearta iongantach
'rinn e do chloinn nan daoin'!
32 'Us fòs 'an coimhthional an t-sluaigh
àrd-mholar e gu mòr;
'S 'an cruinneachadh nan seanair glic'
cliù thugar dha 'us glòir.

33 Aimhniche ni 'n am fàsach lom,
tobair 'n an talamh cruaidh:
34 Tìr bheartach ni e fàs, air son
mòr aingidheachd an t-sluaigh.
35 Am fàsach tioram tionndaidh e
gu uisge tàimh nach gann,
'S gu tobair fior-uisg' iompaichidh
am fearann tartmhor teann.

36 Do dhaoinibh ocrach bheir e sud
mar àite fois' 'us tàimh;
A chum gu-n deasaicht' caithir leo
chum còmhnuidh ann a ghnàth.

37 Chum craobhan fìon' a shuidheachadh,
'us sìol a chur 's an fhonn,
A bheir a mach 's an aimsir cheirt
cinneas 'us toradh trom.

38 Bheannaich e fòs am pobull ud,
'us dh'fhàs iad lìonmhor mòr;
'S nior leig e dhoibh dol air an ais
'n am feudail no 'n an stòr.
39 Lughdaichear iad gidheadh a rìs,
'us leagear iad gu bochd,
Le sàruchadh 'us àmhghar geur,
'us doilgheas brònach goirt.

40 Air prionnsaibh dòirtear tarcuis leis,
's an fhàsach mar an ceudn',
Cuiridh e iad air seachran fiar,
gun bhealach ann d'an ceum.
41 'S o thrioblaid togaidh e am bochd,
's ni teaghlach dha mar threud.
42 Sud chi na fireana, 's bidh ait,
'us druidear beul mam beud.

43 Cò iad tha glic, 's a bheir fainear
na nithe sud gu ceart?
'S iad sin a thuigeas tròcair chaomh
'us maitheas Dhé nam feart.

## SALM CVIII.

1 MO chridh' tha ann am fonn, a Dhé,
gu socair mar is còir;
'Us seinnidh mi gu ceòlmhor dhuit,
'us molam thu le m' ghlòir.
2 Mosglaibh, 'us éiribh grad an àird,
'shaltair 's a chlàrsach ghrinn:
Mosglaidh mi féin, 'us éiridh mi
gu moch chum ceòl a sheinn.

3 O Thighearna Iehobhah mhòir,
'measg chinneach, molam thu,
'S am measg an t-sluaigh gu h-urramach
àrd-sheinnidh mi do chliù.
4 Oir tha do thròcair mòr os ceann
nan nèamha shuas gu léir;
'Us ruigidh d'fhìrinn mar an ceudn'
gu neulaibh àrd' nan speur.

5 Bi thusa, 'Dhé, os ceann nan nèamh
air d'àrdachadh gu mòr;
'Us fòs os ceann gach uile thìr
togar gu sìor do ghlòir.
6 A chum gu-n deanar fuasgladh leat
do d' phobull ionmhuinn féin,
O teasairg mi le d' ghairdean deas,
'us freagair mi a'm' fheum.

7 'N a naomhachd labhair Dia nam feart:
bidh aoibhneas orm nach gann,
Air Sechem ni mi roinn gu ceart,
gleann Shucoit toimhsear leam.
8 'S leam Gilead le dlighe cheirt,
Manaseh 's leam gu beachd;
'S i treubh Ephràim neart mo chinn:
bheir Iudah mach mo reachd.

9 Is soitheach-ionnlaid Moab dhomh,
tilgeam thar Edom thruaigh
Mo bhròg: 'us ni mi caithream binn
thar Phalestin le buaidh.

10 Cò bheir do'n chaithir dhaingein mi?
's gu Edom bheir gu ceart?
11 Nach tusa, 'Dhé, le'n d' thréigeadh sinn?
's nach téid thu mach le'r feachd?

12 O thrioblaid tabhair còmhnadh dhuinn,
oir 's dìomhain furtachd dhaoin'.
13 Trìd Dhé ni sinne treubhantas:
's e 'shaltras naimhde fo'inn.

## SALM CIX.

1 O DHIA, 'tha d'aobhar molaidh dhomh,
gu balbh a'd' thosd na bi.
2 Oir beul nan daoi, 's nam fealltach tha
gnàth-fhosgailt' air mo thì:
Le teangaidh bhreugaich labhair iad
a'm' aghaidh-sa do ghnàth.
3 Chuairtich iad mi le briathraibh fuath':
chuir cath orm gun chion-fàth.

4 Air son mo ghaoil taid naimhdeil dhomh,
'us mi ri urnuigh ghnàth.
5 Olc dhìol iad rium 'an éiric maith,
'us fuath air son mo ghràidh.
6 Fear droch-bheirt cuir-sa os a cheann;
biodh Satan aig a dheis.
7 Urnuigh gu robh 'n a peacadh dha,
fàgar 'am binn e ris.

8 Gèarr gu robh 'aois; 'us glacadh neach
'oifig 's a dhreuchd gun iochd.
9 Gu robh a bhean 'n a ban-treabhaich,
's 'n an dìlleachdain a shliochd.
10 Air seachran biodh a shliochd a ghnàth,
ag iarraidh déirc' 'n am feum;
'Us as an àitibh falamh fàs
ag iarraidh bìdh dhoibh féin.

11 Gu-n glacar fòs le luchd nam fiach
gach ni a bhuineas da:
'S a shaothair-san mar chobhartaich,
gu-m buineadh coigrich leo.
12 Na biodh neach ann 'ni tròcair air;
na bitheadh fòs a h-aon
A ghabhas truas d'a shliochd, a bhios
'n an dìlleachdain gun mhaoin.

13 Sgrios gu robh air a ghineil-san,
g'an sgathadh as gu léir;
Gu-n cuirear as an ainm air fad,
's an àl a thig 'n an déigh.
14 Aingidheachd 'aithriche gu robh
air chuimhn' aig Dia a ghnàth:
'Us ciont' a mhàthar mar an ceudn'
na cuirear as gu bràth.

15 Gu robh iad air an taisbeanadh
'am fianuis Dhé do shìor;
A chum gu-n sgathadh e a mach
an iomradh as an tìr.
16 Oir dhearmaid e 'bhi tròcaireach,
'us shàruich e am bochd,
'S an t-ainnis, chum gu marbhadh e
neach 'g an robh cridhe goirt.

17 Mar thug e toil do mhallachadh,
mallaicht' biodh e gach là:
'Us mar nach b'àill leis beannachadh,
na h-éireadh beannachd dha.

18 Amhluidh mar rinneadh leis e féin
a chuairteachadh gach àm,
Le eascaint 'us le mallachadh,
ceart mar le trusgan teann,

'S amhluidh gu-n tigeadh sud gu beachd
mar uisge steach 'n a chòm,
'S mar oladh drùidheadh sud gu geur
'n a chnàmhan féin gu trom.
19 Biodh sud mar eudach uime-san,
'g a 'fholach air gach tràth:
'Us amhluidh mar an crios a bhios
'g a chrioslachadh a ghnàth.

20 O'n Tighearna gu-n toirear sud
do m' naimhdibh mar an duais,
'S do'n dream an aghaidh m'anam' ta
'gnàth-labhairt uilc gun truas.
21 Ach air mo chranns' bi thusa, 'Dhé,
air sgàth d'ainm' uasail féin;
Do bhrìgh gu bheil do thròcair maith,
dean saoradh dhomh a'm' fheum.

22 Oir tha mi aim-beartach gu beachd,
'us tha mi ainnis lom,
A ta mo chridhe air a lot
an taobh a stigh de m' chòm.
23 Is amhluidh ta mi 'gabhail seach
mar sgàil a' claonadh sìos;
Air m'fhuadach' mar an locust truagh
thuig' agus uaith a rìs.

24 Mo ghlùinean tha air fàilneachadh,
aig meud mo thraisg a ghnàth;
'Us m'fheòil aig diobhail saill' 'us sult'
air seargadh as a ta.
25 A'm' aobhar fochaid tha mi fòs
do'n aitim ud gu léir:
Chrath iad an cinn gu fanoideach,
tràth sheall iad orm gu geur.

26 Fòir orm, a Thighearna mo Dhia;
a'd' thròcair cuidich mi:
27 Gu'n tuig iad gur i so do làmh,
's gur tu 'riun sud, a Dhé.
28 'N tràth bhitheas iad ri mallachadh,
beannaich-sa sinn gu pailt;
Biodh orra nàir', air éirigh dhoibh;
ach d'òglach-sa biodh ait.

29 Gu robh iad air an cuairteachadh
m'uil' eascairde le nàir';
'S mar fhalluinn air an uachdar biodh
an amhluadh féin le tàir.
30 Ach mise, ghnàth, àrd-mholaidh mi
Iehobhah Dia le m' bheul:
'Us fòs, am measg a' choimhthionail,
cuiridh mi 'chliù an céill.

31 Oir tha e leis an duine bhochd
'n a sheasamh air a dheis,
G'a theasairginn o'n dream le 'm b'àill
'anamsan fhàgail ris.

## SALM CX.

1 THUBHAIRT Iehobhah ri mo Thriath,
Bi 'd' shuidhe air mo dheis,
D'uil' eascairde gu'n cuir mi dhuit
'n an stòl fo bhonn do chois'.

2 A Sion cuiridh Dia a mach
slat-shuaicheantais do neirt:
'S 'am builsgean d'eascairde gu léir
bi féin a'd' uachdran ceart.

3 Bithidh do phobull taghta féin
ro thoileach mar is còir,
'S an là sin anns am foillsich thu
do chumhachda gu mòr:
'Am mais' 's an sgèimh na naomhachd ghrinn,
o bholg na maidne moich,
Mar dhealt a thig a nuas o nèamh,
tha d'òigridh iomarcach.

4 Do mhionnaich Dia Iehobhah mòr,
's cha-n aithreach leis gu-n d' rinn,
Réir orduigh mhaith Mhelchisedeic,
gur sagart thu gach linn.
5 An Tighearna 'ta air do dheis,
trom-bhuailear leis gu garg
Mòr rìghrean làidir cumhachdach,
's an là a lasas 'fhearg.

6 Bheir esan breth 'measg fhineachan,
lìonaidh gach àit gu fior
Le corpaibh marbh': 'us lotar leis
na h-uachdrain thar gach tìr.
7 'Us anns an t-slighe òlaidh e,
deoch as na sruthaibh luath';
'Us air an aobhar ud fa-dheòidh
togaidh e 'cheann le buaidh.

## SALM CXI.

1 MOLAIBHSE Dia, sìor-mholams' e
le m'uile chridh' gu h-àrd;
'An coimhthional nam fìrean còir',
's a' chuideachd mhòir 's gach àit.
2 Tha gniomharan an Tighearna
iomarcach mòr gu léir;
'Us leis an dream le'n tlachdmhor iad,
rannsaichear iad gu geur.

3 Tha 'obair-san ro urramach,
ro ghlòrmhor i gun cheisd;
Tha fìreantachd Iehobhah fòs
buan-mhaireannach am feasd.
4 A ghniomhara ro iongantach,
air chuimhne cuir gu beachd:
A ta Iehobhah gràsmhor caoin,
'us làn de thruacantachd.

5 Thug esan biadh 'us lòn do'n dream
d'an eagal e a ghnàth,
'S a choimhcheangal a rinn e leo
cuimhnichidh e gu bràth.
6 Neart 'oibre iongantach chuir Dia
an céill d'a phobull féin;
A thabhairt doibh mar sheilbh gu buan
oighreachd nan sluagh gu léir.

7 Fìrinn 'us ceartas gniomh a làmh;
'uil' àitheantan tha fior.
8 Deanta le ceartas fìrinneach;
taid seasmhach buan do shìor.
9 Shaoradh le Dia a phobull féin;
'us dh'orduich e am feasd
A choimhcheangal: tha 'ainm-san naomh
'us urramach gun cheisd.

10 'S e tùs a' ghliocais eagal Dhé,
tha deadh thuigs' aig an dream
Le'n coimhlionar a reachda-san:
mairidh a chliù gach àm.

## SALM CXII.

1 O THUGAIBH moladh mòr do Dhia:
's beannaicht' an ti gu beachd
D' an eagal Dia, 's a ghabhas toil
gu mòr d'a lagh 's d'a reachd.
2 Bidh 'shliochd-san làidir anns an tìr,
's ro bheannaicht' sìol nan saoi.
3 Bidh maoin 'us saoibhreas mòr 'n a thigh;
bidh 'cheartas buan a chaoidh.

4 Tràth bhitheas saoi 'an dorchadas,
'n sin éiridh solus da:
Tha e fior-ghràsmhor tròcaireach
'us cothromach a ghnàth.
5 Is truacant' fòs, deadh-choingheallach,
an duine maith a chaoidh;
'Us bheirear leis gu seòlta glic
a ghnothuiche gu crìch:

6 Gu dearbh cha tig aon ni am feasd
le'n gluaisear e gu mòr;
Ach cuimhn' 'us iomradh maith a chaoidh
bidh air an fhirean chòir.
7 'Us air-san cha bhi faiteachas,
air cluinntinn dha droch-sgéil;
Tha 'chridhe socrach muinghinneach
'an Dia Iehobhah treun.

8 Tha 'chridhe air a shocrachadh,
cha bhi air geilt no fiamh,
Gu ruig an uair 's am faicear leis
air 'eascairdibh a mhiann.
9 Sgaoil e a chuid, 'us thug do'n bhochd
's buan 'fhìreantachd am feasd;
Bidh 'adharc air a h-àrdachadh
le urram mòr gun cheisd.

10 Cràidhear an daoi, tràth chi e so;
casaidh e 'fhiacla geur',
Seargaidh e as: 'us sgriosar miann
nan aingidh ud gu léir.

## SALM CXIII.

1 MOLAIBHSE Dia, O molaibh e,
'òglacha dìleas Dhé;
Ard-mholaibh fòs gu h-urramach
deadh ainm Iehobhah thréin.
2 Ainm Dhé biodh beannaichte gu mòr,
o'n àm so 'us gu bràth.
3 O éirigh gu ruig luidhe gréin',
ainm Dhé ion-mholta tha.

4 'S àrd thar gach tìr Iehobhah mòr,
's a ghlòir thar nèamhan fòs.
5 Cò 's coimeas ris an Tighearna
ar Dia, 'ta 'chòmhnuidh shuas?
6 'S esan an neach a chromas sìos,
's a dh'islicheas e féin,
Dh'amharc gach ni 's an talamh ta,
's 'an nèamhan àrd' nan speur.

7 Togaidh e 'n deòraidh truagh o'n dus;
's am bochd o'n òtrach bhreun;
8 G'an cur 'n an suidh' le prionnsaibh àrd';
le prionnsaibh 'phobuill féin.

9 Bheir e do'n mhnaoi a ta gun sliochd
tigh-còmhnuidh teaghlaich mhòir';
Gu bhi 'n a màthair aoibhneach mhac.
Molaibhse Dia na glòir'.

## SALM CXIV.

1 AIR teachd do Isra'l as an Eiph't,
's do Iacob mach o'n dream
'G an robh an cainnt ro chruaidh 'us dorch
aig coimhicheas an teang'.
2 Bha Iudah dha mar chòmhnuidh naomh,
bu rìoghachd Isra'l leis.
3 Air faicinn sud, ghrad-theich an cuan;
sruth Iordain phill air ais.

4 Mar reithe bras leum beannta suas;
leum cnocan beag' mar uain:
5 'Iordan, c'arson a phill air d'ais?
c'arson a theich thu, 'chuain?
6 C'arson a leum sibh, 'shléibhtean àrd',
mar reithe meargant bras?
C'arson, mar uain nan caorach fòs,
a leum sibh, 'chnoca glas'?

7 O thalaimh, criothnaich fòs le geilt,
roimh ghnùis Iehobhah mhòir;
O criothnaich fòs le geilt roimh ghnùis,
Dhé Iacoib mar is còir!
Oir thionndaidh e an ailbhinn theann
gu loch a dh'uisge tàimh,
'S a' charraig chruaidh gu tobar uisg',
le cumhachdaibh a làimh'.

## SALM CXV.

1 DHUINNE cha-n ann, a Thriath, cha-n ann,
ach do d'ainm uasal féin
Tabhair an cliù 's a' ghlòir, air sgàth
do ghràis 'us d'fhìrinn réidh.
2 C'arson a theireadh fineacha,
c'àit bheil an Dia a nis?
3 Ar Dia a ta air nèamh, 'us rinn
gach gniomh 'bu toileach leis.

4 An ìodhoil 's airgiod iad 'us òr,
gniomh làmha dhaoine féin.
5 Tha béil ac' leis nach labhair iad;
'us sùilean, leis nach léir.
6 Tha cluasan ac', 's cha chluinn iad leo;
'us sròin', gun fhàile annt'.
7 An làmh gun chlì, an cos gun cheum;
an scornan gun smid chainnt'.

8 Iadsan a dhealbh 's a ghéilleas doibh,
's ro chosmhuil iad riu féin.
9 O Isra'l, deansa bun á Dia;
's e 'n sgiath, 's an còmhnadh treun.
10 'Thigh Aaroin, O dean bun á Dia;
's e 'n còmhnadh, 'us an sgiath.
11 'Luchd-eagail Dhé, làn-earbaibh as:
an sgiath 's an neart 's e Dia.

12 Iehobhah Dia bha cuimhneach oirnn;
beannaichidh e sinn féin;
Beannaichear leis tigh Israeil,
's tigh Aaroin mar an ceudn'.
13 Na big 's na mòir d'an eagal Dia,
beannaichidh e gu caoin.
14 Cuiridh e sibh 'an lìonmhoireachd,
sibh féin 's 'ur sliochd faraon.

15 Is beannaicht' sibh o'n Tighearna,
'rinn nèamh 'us làr gu léir.
16 An talamh thug do chloinn nan daoin';
's leis féin àrd nèamh nan speur.
17 Na mairbh, no'n dream 'théid tosdach sìos
do'n uaigh, cha mhol iad Dia.
18 Ach molar leinn e nis, 's gu bràth.
Molaibh gu h-àrd an Triath.

## SALM CXVI.

1 IS toigh leam Dia, air son gu-n d'éisd
ri m' ghuth, 's ri m'urnuigh fòs.
2 A chionn gu-n d'aom e rium a chluas
sìor-éigheam ris ri m' bheò.
3 Chaidh umam dòruinn geur a' bhàis,
ghlac piantan ifrinn mi:
Theann-ghlacadh mi le trioblaid thruaigh,
'us àmhghar cruaidh do m' chlaoidh.
4 Air ainm Iehobhah ghair mi 'n sin;
(mar so a' labhairt ris,)
O Dhia mo Thighearn', guidheam ort,
saor m'anam bochd a nis.
5 A ta Iehobhah gràsmhor, ceart;
's is tròcaireach ar Dia.
6 'S e 'ghleidheas daoine simplidh ciùin':
lag bha mi, 's dh'fhòir an Triath.
7 O m'anam, feuch gu-m pill thu nis,
gu d' shuaimhneas 'us gu d' thàmh;
Oir dheònaich Dia gu saoibhir dhuit
mòr thoirbheartas a làimh'.
8 O ghàbhadh 'us o chunnart bàis
shaor thusa m'anam bochd;
Mo chosan shaor o shleamhnachadh,
's mo shùil o dheuraibh goirt'.
9 'An sealladh Dhé, 'an tìr nam beò,
gu dìreach gluaisear leam.
10 Do bhrìgh gu-n d' chreid mi, labhair mi;
's mi air mo chlaoidh gu trom.
11 A'm' dheifir thubhairt mi mar so;
'S breugach gach duin' air bith.
12 Ciod dh'ìocas mi do Dhia, air son
na rinn e dhomh de mhàith?
13 Cupan na slàinte glacar leam,
air ainm Dhé gaiream féin.
14 Iocam mo bhòid do Dhia, a nis
an làth'r a shluaigh gu léir.
15 Aig Dia 's ro phrìseil bàs a naomh.
16 'Dhé, d'òglach 's mi gu beachd;
'S mi d'òglach, mac do bhanoglaich;
mo chuibhreach sgaoileadh leat.
17 Bheir mise ìobairt-mholaidh dhuit;
air ainm Dhé gaiream féin.
18 Iocam mo bhòid do Dhia, a nis
an làth'r a shluaigh gu léir.
19 'An cùirtibh àluinn àrois Dhé,
a'd' bhuilsgean féin gu fìor,
O chaithir àrd Ierusaleim.
Molaibh an Triath gu sìor.

## SALM CXVII.

1 O THUGAIBH moladh mòr do Dhia,
gach fine 'th'ann fa leth;
Scadh molaibh Dia gu fonnmhor àrd,
gach uile shluagh air bith.
2 Oir 's mòr a chaoimhneas tròcaireach,
a dheònuich e dhuinn féin;
Tha fìrinn Dhé sìor-mhaireannach.
Molaibh Iehobhah treun.

## SALM CXVIII.

1 O MOLAIBH Dia, oir tha e maith,
sìor-mhairidh tròcair Dhé:
2 Abradh clann Israeil a nis,
gur buan a ghràs gach ré.
3 Tigh Aaroin abradh iad a nis,
sìor-mhairidh tròcair Dhé.
4 Abradh an dream d'an eagal Dia,
gur buan a ghràs gach ré.
5 A'm' éigin ghair mi air an Triath:
fhreagair e mi gu deas,
'An ionad farsuinn agus réidh
shocraich e mi le treis.
6 Tha Dia Iehobhah air mo chrann,
cha-n eagal leam a chaoidh,
Aon ni a dh'fheudas clann nan daoin'
a dheanamh orm g'am chlaoidh.
7 'Measg luchd mo chuideachaidh tha Dia
a' seasamh leam gu beachd:
Air luchd mo mhì-rùin, uime sin,
chi mi mo mhiann a' teachd.
8 'S fèarr na bhi 'g earbs' á duine beò,
ar dòchas 'chur 'an Dia.
9 'S fèarr na bhi 'g earbs' á prionnsaibh mòr'
ar dòchas 'chur 's an Triath.
10 Do chuairtich umam air gach làimh
na dùthchanna gu léir:
Ach sgatham agus sgriosam iad,
'an ainm Iehobhah thréin.
11 Do chuairtich iad mi air gach taobh,
chuairtich iad mise fòs;
Ach sgatham agus sgriosam iad
'an ainm Iehobhah mhòir.
12 Mar bheachaibh chuairtich iad, ach chaidh
iad as mar theine dris;
Oir ann an ainm Iehobhah thréin
ni mi gu léir an sgrios.
13 Gu m' leagadh, theann thu orm gu dlùth;
ach chuidich leam-sa Dia.
14 'S e Dia mo cheòl, 's mo shlàinte fòs,
is e mo threoir an Triath.
15 Guth gairdeachais 'us slàinte ta
'am pàilliunaibh nan saoi:
Deas-làmh Iehobhah uile-thréin
fhuaradh gu treubhach i.
16 Tha gairdean deas an Tighearna
air 'àrdachadh gu mòr;
'Us rinneadh bearta treubhantais
le deas làimh Dhé na glòir'.
17 Cha-n fhaigh mi bàs, ach maiream beò,
'us innseam oibre Dhé.
18 Throm-smachdaich Dia mi, ach gu bàs
cha d' thug e thairis mi.
19 O fosglaibh dhomh gu farsuinn réidh
geatan an ionracais:
'Us racham orra-san a steach;
Iehobhah molaidh mis'.

20 So dorus Dhé, air 'n téid a steach
na daoine còire naomh'.
21 Sìor-mholam thu, oir chual' thu mi;
is tu mo shlàinte chaomh.
22 A' chlach a dhiùlt na clachairean,
clach-chinn na h-oisinn i.
23 'S e Dia 'rinn sud, 's ro iongantach
'n ar sùilibh-ne an gniomh.

24 So féin an là a dh'orduich Dia,
's am bi sinn suilbhir ait.
25 Fòir, guidheam, guidheam ort, a Dhé;
nis soirbhich leinn gu pailt.
26 Beannaicht' gu robh an neach a thig
'an ainm Iehobhah thréin:
Thug sinne beannachd oirbhse mach,
á tigh Iehobhah féin.

27 'S e Dia Iehobhah 'dhealraich oirnn:
ceanglaibh le cordaibh cruaidh,
Ri adhaircibh na h-altair' naoimh',
an ìobairt 'bheir sibh uaibh.
28 'S tusa mo Dhia, 'us molam thu:
àrdaicheam thu, mo Dhia.
29 O, molaibh Dia, oir tha e maith:
sìor-mhairidh gràs an Triath.

## SALM CXIX.

### ALEPH.

1 'S BEANNAICHT' an dream 'tha foirfe glan
's an t-slighe dhìrich cheirt;
An dream a ghluaiseas ann an lagh
àrd-Thighearna nam feart.
2 'S beannaicht' an aitim ud faraon
le'n coimhdear teisteas Dhé,
'S a dh'iarras e gu dìchiollach,
le'n uile chridhe féin.

3 'N a shlighibh-san sìor-ghluaisear leo,
's cha dean iad aingidheachd.
4 Dh'àithn thu dhuinn gu-n coimheadamaid
gu dìchiollach do reachd.
5 O stiùir mo cheum, 's gu-n coimhdear leam
do reachda dìreach féin!
6 Cha ghabh mi nàir', tràth bheir mi spéis
do d'àitheantaibh gu léir.

7 Le cridhe treibhdhireach gun ghò
mòr-mholam thu gu binn,
Tràth dh'fhòghlumas mi breitheanais
do cheartais naomha ghrinn.
8 'S e so mo rùn gu-n coimhdear leam
do reachda naomh a ghnàth:
O Thighearna, na tréig-sa mi
gu buileach no gu bràth.

### ב. BETH.

9 Ciod leis an glan an t-òganach
a shlighe féin gu ceart?
Trìd faicill mhaith 'us furachrais,
'réir d'fhocail 'us do reachd.
10 Le m'uile chridhe féin, a Dhé,
dh'iarradh leam thu gu caomh;
Na leig dhomh dol air seacharan
o d'àitheantaibh ro naomh.

11 Air eagal peacaidh, dh'fholaich mi
a'm' chridhe d'fhocal ceart.
12 O, teagaisg dhomh do reachda naomh':
's beannaicht' thu, 'Dhia nam feart.
13 Le m' bhilibh, breitheanais do bhéil
nochd mi air fad 's air leud.
14 Slighe do theisteis b'aoibhnich' leam,
na saoibhreas mòr d'a mheud.

15 Socraichidh mi mo smuaineachadh
air àitheantaibh do reachd;
Air ceumannaibh do shlighe féin
sìor-dhearcaidh mi le beachd.
16 Gabhaidh mi tlachd 'us ciata mhaith
de d' statuisibh gu léir:
Air dearmad fòs cha leig mi chaoidh
deadh fhocal glan do bhéil.

### ג. GIMEL.

17 Riumsa 'ta m'òglach dhuit, a Dhé,
dean toirbheartas gach àm;
A chum gu-m bithinn beò,'us fòs
gu-n coimhdear d'fhocal leam.
18 Fosgail mo shùilean, 's chi mi 'n sin
mòr-iongantais do reachd.
19 'S coigreach air thalamh mi; na ceil
orm d'àitheanta ro cheart.

20 Tha m'anam briste brùite stigh,
'us muladach a ghnàth;
Aig meud mo thograidh 'us mo mhiann
do d'bhreitheanais gach tràth.
21 Luchd-uabhair mhallaicht' smachdaich thu,
a chlaon o d'iarrtus ceart.
22 Cuir spìd 'us masladh fada uam,
oir choimhdeadh leam do reachd.

23 A'm' aghaidh labhair prionnsan mòr',
air suidhe dhoibh le 'chéil':
Ach air do statuisibh ro naomh
do smuainich d'òglach féin.
24 A ta mi 'gabhail tlachd gu mòr
do d' theisteis naomha féin;
'Us mar an ceudna tha iad dhomh
'n an comhairlich a'm' fheum.

### ד. DALETH.

25 Tha m'anam 'leantuinn ris an ùir:
réir d'fhocail beothaich mi.
26 Nochd mi mo shligh', 'us dh'éisd thu rium:
seòl dhomh do lagh, a Dhé.
27 Air slighe fhior-ghloin d'àitheantan
thoir dhomhsa tuigse gheur;
Mar sin air d'oibribh iongantach
labhram, 'g an cur an céill.

28 Tha m'anam 'leaghadh as le bròn:
'réir d'fhocail deònaich neart.
29 Cur slighe bhreugach fada uam;
a'd' ghràs thoir dhomh do reachd.
30 Slighe na fìrinn foirfe, gloin,
is i 'bu roghainn leam:
'Us chuir mi do cheart bhreitheanais
fa m' chomhair féin gach àm.

31 Lean mi gu dlùth 's gu faicilleach
ri d' theisteis naomha féin:
Na cuir gu h-amhluadh nàire mi,
O, Thighearna ro thréin.

32 'An slighe fhior-ghloin d'àitheanta
sìor-ruithidh mi le tlachd;
Tràth nithear leat mo chridhe teann
a chur 'am farsuinneachd.

ה. HE.

33 Slighe do statuin teagaisg dhomh,
O Dhia Iehobhah thréin :
'Us coimhdeam i gu dìchiollach,
gu crìch mo shaoghail féin.
34 Tuigs' agus eòlas tabhair dhomh,
'us coimhdidh mi do reachd;
'Us fòs le m'uile chridhe féin
coimhdear leam e gu beachd.
35 'An ceum do lagh' thoir orm 'bhi 'triall;
oir leam 's ro thlachdmhor e.
36 Gu d' theisteis naomh', 's cha-n ann gu sànnt,
mo chridhe lùb, a Dhé.
37 Mo shùile pill mu-n amhairc mi
air dìomhanas gun stà:
Ach ann do shlighibh naomha féin
ath-bheothaich mi a ghnàth.
38 O, daingnich d'fhocal fìrinneach
do d'òglach féin gu mòr:
Do'n neach 'thug suas e féin air fad
do d'eagal mar is còir.
39 Pill uam an nàir' a's eagal leam;
oir 's maith do bhreth, a Dhé.
40 Feuch, 's miannach leamsa d'àitheantan:
a'd' cheartas beothaich mi.

ו. VAU.

41 Thigeadh do thròcair mar an ceudn'
a m'ionnsuidh féin, a Dhé;
Do chomhfhurtachd, 's do shlàinte chaomh,
a réir do gheallaidh féin.
42 Mar sin do'n neach 'bheir masladh dhomh,
bidh agam freagradh deas:
Oir ann ad fhocal fìrinneach
mo dhòchas cuiridh mis'.
43 Focal na firinn na buin leat
gu h-iomlan as mo bheul;
Oir ann ad bhreitheanais ro cheart
a ta mo dhòchas féin.
44 Mar sin gu suthain 'us gu sìor,
gnàth-choimhdidh mi do reachd:
45 Air son gu-n iarram d'àitheanta,
gluaiseam 'am farsuinneachd.
46 Ri rìghribh labhram air do theist,
gun amhluadh orm no sgàth.
47 'Us gabham tlachd de d'àitheantaibh,
's ann doibh a thug mi gràdh.
48 Ri d'àitheantaibh d'an d' thug mi toil,
togam mo làmhan féin:
'Us ann ad statuisibh ro naomh
bitheam ri cnuasachd ghéir.

ז. ZAIN.

49 Cuimhnich am focal ud, a Dhé,
do d'òglach féin a nis,
'Thug thu mar bharrant dòchais dhomh,
's 'thug orm gu-n d'earb mi ris.
50 'S e so mo chomhfhurtachd ro mhòr
a'm' theinn 's a'm' àmhghar geur:
Oir rinn do bhriathar fìrinneach
m'ath-bheothachadh gu treun.

51 Bha mi mar aobhar fanoid mhòir
aig daoinibh àrdanach;
Gidheadh cha d'aom mi o do lagh,
le claonadh seachranach.
52 Do bhreitheanais a ta o chian,
chuimhnich mi, 'Dhia, gu léir:
'Us ghlac mi thugam féin an sin
deadh chomhfhurtachd a'm' fheum.
53 Air son gu-n d' thréig an daoi do lagh,
ghlac uamhunn mi gu mòr.
54 'An tigh mo chuairt 'us m'eil-thire,
do statuin b'iad mo cheòl.
55 Chuimhnich mi d'ainm 's an oidhch', a Dhé,
'us choimhdeadh leam do reachd.
56 B'e so mo chuid, oir choimhead mi
d'iarrtuis, a Dhé, gu beachd.

ח. CHETH.

57 Mo chuibhrionn 'us mo chrannchur thu,
O Thighearna 's a Dhé;
Le gealladh cinnteach thubhairt mi,
gu-n coimhdinn d'fhocal féin.
58 Le m'uile chridhe dh'iarr mi ort
do ghnùis 's do ghràsa saor:
A réir do bhriathair fhìrinnich,
dean tròcair orm gu caoin.
59 Do chnuasaich mi mo shlighe féin,
's ri d' theisteas phill mo chos.
60 Rinn deifir 'choimhead d'àitheanta,
's nior ghabh mi tàmh no fois.
61 Chreach buidheann aingidh mi; gidheadh
nior dhearmaid mi do reachd.
62 Eiream mu mheadhon oidhche, chum
gu molam do bhreth cheart.
63 'S fear-comuinn mi 'us companach
do n' dream d'an eagal thu;
'S do 'n aitim ud a choimhdeas fòs
d'fhior-àitheantan gu dlùth.
64 A Thighearna, tha'n talamh làn
de d' ghràs 's de d' thròcair chaoimh:
Tuigs' agus eòlas tabhair dhomh
a'd' statuisibh ro naomh.

ט. TETH.

65 Do d'òglach rinn thu maith, a Dhé,
a réir do bhriathair cheirt.
66 Deadh thuigs' 'us eòlas teagaisg dhomh,
oir chreid mi féin do reachd.
67 Mun robh mi 'n teinn, air seachran chaidh:
ach d'fhocal ghléidh mi nis.
68 'S maith thus', 'us nithear maitheas leat:
a'd' statuin teagaisg mis'.
69 A'm' aghaidh luchd an àrdain bhuirb
dhealbh breuga baoth le 'chéil':
Ach gleidhidh mise d'àitheanta
le m' chridhe féin gu léir.
70 Tha 'n cridhe-san co reamhar fòs,
ri saill aig meud an sògh:
Ach gabhaidh mise tlachd dhomh féin
a'd' laghsa, 'Dhé, gach lò.
71 'S maith dhomhs' a nis gu robh mi féin
'an teinn 's 'an àmhghar geur,
A chum gu-m fòghlumainn le beachd
do statuin cheart gu léir.

72 'S fèarr dhomh gu mòr an lagh a ta
a' teachd o d' bheul a mach,
Na mìlte mòr de'n airgiod ghlan,
's de'n òr a's deirge dreach.

י. IOD.

73 Do rinn, 's do dhealbh do làmhan mi;
dean tuigseach mi d'a réir,
A chum gu-m faighinn eòlas maith
Air d'àitheantaibh gu léir.
74 Tràth chi luchd d'eagail mi, bi'd ait:
oir dh'earb mi as do theist.
75 'Dhia, 's ceart do bhreitheanais, 's le còir
leòn thusa mi gun cheisd.

76 'Dhé, guidheam ort, do thròcair chaoin
'bhi dhomh mar chomhfhurtachd:
A réir an fhocal 'labhair thu
ri d'òglach féin gu beachd.
77 O, thigeadh thugam féin a nis
do thròcar chaomh, a Dhé,
Gu m' chumail beò: oir 's e do lagh
mo thlachd 's mo mhiann gach ré.

78 Biodh nàir' air luchd an àrdain mhòir,
'bhuin riumsa, gun chion-fàth,
Gu fealltach fiar; ach smuainicheam
air d'àitheantaibh a ghnàth.
79 Pilleadh luchd d'eagail rium, 's an dream
'tha eòlach air do theist.
80 Gu robh mo chridhe ceart a'd' reachd,
nach nàraichear mi 'm feasd.

כ. CAPH.

81 Tha m'anam air a chlaoidh gu mòr,
'feitheamh do shlàinte, 'Dhé:
Ach tha mo dhòchas bunaiteach
a'd' fhocal tairis féin.
82 A' feitheamh d'fhocail chaith mo shùil:
furtachd, O c'uin a ni?
83 Oir taim mar shearraig anns an toit;
's do reachd nior dhearmaid mi.

84 Cia lìon iad làithean d'òglaich féin?
'us fòs, a Dhé, cia 'n uair
'Chuireas tu breitheanas 'an gniomh
orra 'ta orms' 'an tòir?
85 An dream 'tha làn de 'n àrdan bhorb,
chladhaich iad dhomh gu beachd
Sluichd dhomhain, chum mo ghlacadh leo,
nach robh a réir do reachd.

86 'An tòir gu fealltach tha iad orm;
'Dhé, cuidich leam gu grad:
Oir tairis agus fìrinneach
tha d'àitheantan air fad.
87 Air talamh chaidh ach beag mo chlaoidh;
nior thréig mi d'iarrtus naomh.
88 'S gu-n coimhdinn teisteas fìor do bhéil,
ath-bheothaich mi gu caomh.

ל. LAMED.

89 Tha d'fhocail bunaiteach gu bràth,
's na nèamhan àrd', a Dhé:
90 Tha d'fhìrinn 'us do thairisneachd
buan-mhaireannach gach ré:
Do dhainguicheadh an talamh leat,
's 'n a sheasamh tha d'a réir.
91 Taid buan an diugh 'réir d'orduigh féin;
do mhuinntir iad gu léir.

92 Mur bhith gu-n d' ghabh mi ciata mhòr
de d'fhocal fìrinneach,
Ghrad-fhàilnichinn 'us gheibhinn bàs
a'm' àmhghar iomarcach.
93 D'iarrtuis cha dì-chuimhnich mi chaoidh;
oir bheothaich thu mi leo.
94 'S leat mi, fòir orm; oir dh'iarr mi féin
d'àitheanta-sa gàch lò.

95 Bha luchd an uilc gu furachar
'g am fheitheamh chum mo sgrios;
Ach air do theisteas fìrinneach
le m' smuaintibh dearcaidh mis'.
96 Chunnaic mi crioch gach ni a ta
's a' bheatha so d' a mheud:
Ach d'àithne tha gun tomhas fòs
aig farsuinneachd 'us leud.

מ. MEM.

97 Cia ionmhuinn leam do laghsa, 'Dhé!
mo smuaineach' e gach là.
98 Thar m'eascar thug thu gliocas dhomh
le d' reachd, 'tha leam a ghnàth.
99 Is tuigsich' mi na 'n aitim ud
'thug teagasg dhomh gu léir;
Bhrìgh gur ann air do theisteas naomh
taim 'smuaineachadh gu geur.

100 Taim tuigseach eagnuidh fòs os ceann
gach seanair anns an tìr:
Air son gu-n choimhdeadh leam gu beachd
iarrtuis do reachd gu fìor.
101 Phill mi mo chos o ròd gach uilc,
gu-n coimhdinn d'fhocal ceart.
102 Nior chlaon mi fòs o d' bhreitheanais;
oir theagaisgeadh mi leat.

103 Le m' bhlas cia milis, O mo Dhia,
do bhriathra ceart gu léir!
Do m' chàirean 's mìlse iad gu mòr
na mil air feadh mo bhéil.
104 Tre d'àitheantan taim 'faghail fòs
tuigs' agus eòlais mhaith;
'Us uime sin 's ro fhuathach leam,
gach slighe cham air bith.

נ. NUN.

105 Is lòchran d'fhocal féin do m' chois,
solus do m' cheum gu beachd.
106 Do mhionnaich mi, 's ni mi d'a réir:
gu-n coimhdinn féin do reachd.
107 Tha mis' 'an trioblaid iomarcaich,
O, Thighearna nam feart:
A réir an fhocail 'labhair thu,
ath-bheothaich mi le d' neart.

108 Gabh uam gu taitneach, guidheam ort,
ofrail mo bhéil a nis,
A bheir mi dhuit gu toileach saor;
stiùir mi a'd' bhreitheanais.
109 Tha m'anam bochd a'm' làimh a ghnàth:
ach chuimhnich mi do reachd.
110 Leag droch dhaoin' romham lìon; gidheadh
nior chlaon o d'iarrtus ceart.

111 Do theisteis fhior ghabh mise féin
mar m'oighreachd bhuan am feasd;
Oir 's iad a bheir do m' chridhe leòint'
mòr-shubhachas gun cheisd.
112 Dh'aom mi mo chridhe fòs a chum
gu-n deanar leam a ghnàth,
Do statuin cheart a chur 'an gniomh,
o so a mach gu bràth.

ס. SAMECH.

113 Is fuath leam smuainte dìomhanach;
do d' reachd ach thug mi gràdh.
114 'S tu m'ionad-folaich, 's tu mo sgiath:
á d'fhocal m'earbsa ta.
115 O sibhs' a chleachd 'bhi 'deanamh uilc,
imichibh uam a nis;
Oir àitheanta mo Thighearna
le cùram coimhdidh mis'.
116 Réir d'fhocail dean mo chumail suas,
a chum gu mairinn beò;
'S na leig fo nàire mi, fa chùis
mo dhòchais féin gach lò.
117 Neartaich mi, 's tèarnaidh mise slàn;
sìor-dhearcam air do reachd.
118 Shaltair thu air na chlaon o d' lagh;
oir 's breug am feall gu beachd.
119 Mar shal droch-mhiotail tilgear uait
gach daoi air thalamh ta:
'Us uime sin 's ro chaomh leam féin
teisteis do bhéil a ghnàth.
120 Do chriothnaich m'fheòil fa'n eagal ud
a ghabh mi romhad féin;
'Us lìonadh mi le uamhunn fòs,
fa d' bhreitheanais gu léir.

ע. AIN.

121 Rinn mi breth chothromach; na fàg
fo iochd luchd m'fhòirneirt mi.
122 Air d'òglach 'n urras bi chum maith;
na leig luchd-buirb do m' chlaoidh.
123 Mo shùilean tha air fàilneachadh
'feitheamh do shlàinte, 'Dhé;
'S a' feitheamh gus an coimhlionar
deadh bhriathar ceart do bhéil.
124 Ri d'òglach buin a réir do ghràis,
seòl dhomh do lagh gu beachd.
125 'S mi d'òglach, tabhair eòlas domh,
gu-n tuiginn féin do reachd.
126 'S mithich dhuit gniomh a thaisbeanadh,
a Dhé 'Iehobhah thréin:
Oir sgaoileadh agus bhriseadh leò
d'àitheanta naomh' gu léir.
127 Fa'n aobhar ud, a Thighearna,
gu dearbh is ionmhuinn leam
D'àitheanta féin os ceann an òir,
an òir a's fèarr a' th'ann.
128 Measam d'uil'-iarrtuis, uime sin,
'bhi anns gach aon ni ceart;
Is fuathach fòs le m' chridhe féin
gach slighe bhréig' gu beachd.

פ. PE.

129 Tha d'fhocal 'us do theisteis féin,
a Dhé, ro iongantach:
'Us uime sin ni m'anam bochd
'n coimhead gu cùramach.
130 Bheir tionnsgnadh d'fhocail solus maith
ri dol a stigh 'n a phàirt;
Do dhaoinibh simplidh aineolach,
do bheir e eòlas àrd.
131 Gu farsuinn dh'fhosgail mi mo bheul,
a' ploscartaich gu mòr;
Fa mheud mo thoil' do d'àitheantaibh
bhiom muladach gu leoir.
132 Seall agus amhairc orm, a Dhia,
dean tròcair orm gu caomh;
Mar rinneadh leat a ghnàth do'n dream
le'm b'ionmhuinn d'ainm ro naomh.
133 Peacadh na biodh an uachdar orm;
a'd' fhocal stiùir mo cheum.
134 O fhòirneart dhaoine teasairg mi;
'us coimhdeam d'iarrtuis féin.
135 Dealradh do ghnùis' air d'òglach tog,
seòl dhomh do statuin cheart.
136 Ruith srutha dheur o m' shùilibh fòs,
air briseadh leo do reachd.

צ. TSADDI.

137 'S ro chothromach thu féin, a Dhé,
's is dìreach réidh do bhreth.
138 Do theisteis 'dh'àithn thu dhuinn, a ta
ro thairis ceart gach leth.
139 Do rinn mo ghràdh 'us m'eud ro mhòr
mo chaitheadh as gu léir;
Do bhrìgh gu-n dhearmaid m'eascairdean
deadh bhriathra ceart do bhéil.
140 'S ro fhior-ghlan d'fhocal; uime sin
's ionmhuinn le d'òglach e.
141 Taim suarach beag, gidheadh do reachd
air di-chuimhn' nior leig mi.
142 Do cheartas féin is ceartas e
'tha sìorruidh buan gu bràth;
Is amhluidh sin do lagh ro cheart
'n a fhìrinn ghloin a ta.
143 Ghlac trioblaid mi, 'us ghabh orm greim
teinn agus àmhghar geur;
Gidheadh a ta mo thlachd gu mòr
a'd' àitheantaibh gu léir.
144 Ceartas do theisteis féin, a Dhé,
tha sìorruidh buan gun cheisd:
Deadh thuigse tabhair thusa dhomh,
'us bitheam beò am feasd.

ק. KOPH.

145 Ghlaodh mi le m'uile chridh'; a Dhé
éisd, 's coimhdidh mi do reachd.
146 Ghlaodh mise riut, fòir orm; 's an sin
coimhdeam do theist gu beachd.
147 Do thionnsgain mi roimh 'n chamhanaich,
'us ghlaodh mi riutsa, 'Dhé;
Oir tha mo dhòchas bunaiteach
a'd' fhocal daingean féin.
148 Mo shùilean tha na's furachair'
na forair' theann na h-oidch';
A chum gu-m bithinn 'smuaineachadh
air d'fhocal féin a chaoidh.
149 A réir do chaoimhneis thròcairich
éisd féin ri m' ghuth a nis:
A réir do bhreitheanais ro mhòir,
'Iehobhah, beothaich mis'.

150 Luchd-leanmhuinn uilc tha' teannadh orm:
a ta iad fad o d' reachd.
151 'Dhé, tha thu 'm fagus: agus tha
d'uil' iarrtuis fior 'us ceart.
152 Fa thimchioll fòs do theisteas naomh',
o thoiseach b'fhiosrach mi,
Gu-n d' rinneadh leat an socrachadh
a chum bhi buan gach ré.

ר. RESH.

153 Amhairc, a Dhé, air m'àmhghar goirt,
'us fuasgail orm a'm' fheum;
Fa'n aobhar nach do dhearmaid mi
an reachd a dh'àithn thu féin.
154 Tagair mo chùis, 'us fuasgail orm;
réir d'fhocail cum mi beò.
155 'S fad slàint' o luchd an uilc: air son
do reachd nach iarrar leo.
156 'S ro lìonmhor mòr do thròcair chaomh,
a Thighearn' 'us a Dhé:
A réir do bhreitheanais ro cheart
dean beothail ealamh mi.
157 'S lìonmhor luchd-leanmhuinn orm 'an tòir
'us m'eascairde faraon;
Ach mis' o d' theisteas fìrinneach,
cha deach' air seachran claon.
158 Chunnaic mi peacaich, chràidh sud mi,
do reachd oir bhriseadh leo.
159 Feuch mar is ionmhuinn leam do lagh;
a'd' chaoimhneas cum mi beò.
160 A Thighearna, tha d'fhocal féin
o thoiseach daingean fìor;
'Us tha do bhreitheanais air fad
ceart agus buan gu sìor.

ש. SCHIN.

161 Bha prionnsan làidir orm 'an tòir,
gun aobhar no cion-fàth;
Ach air mo chridh' tha eagal mòr
roimh d'fhocal féin a ghnàth.
162 Tha aiteas orm ri d'fhocal maith,
mar neach 'fhuair creach gun tòir.
163 'S oillteil 's is fuath leam breug; ach thug
mi gràdh do d' lagh gu mòr.
164 Tha mi a' tabhairt molaidh dhuit
seachd uairean gach aon là,
Air son do bhreitheanais gu léir
'ta ceart, a Dhé, gu bràth.
165 'S mòr sìth na muinntir ud a ta
a' tabhairt gràidh do d' reachd;
Cha-n éirich tuisleadh idir dhoibh,
no oilbheum fòs gu beachd.

166 Ri d' shlàinte dh'fheith mi féin, a Dhé;
coimhdeam do reachd air chòir.
167 Do theisteis choimhid m'anam féin;
's ionmhuinn leam iad gu mòr.
168 Do theisteis agus d'àitheanta,
do choimhdeadh leam a ghnàth;
Oir tha mo shligheanna gu léir
fa d' chomhair féin gach là.

ת. TAU.

169 Thigeadh mo ghlaodh am fagus duit,
a'd' fhianuis féin, a Dhé:
'Us fòs réir d'fhocail fhìrinnich
dean tuigseach eòlach mi.
170 A'd' làthair thigeadh m'athchuinge;
réir d'fhocail ormsa fòir.
171 Air teagasg dhuit do statuin dhomh,
mo bheul bheir dhuit-sa glòir.

172 Labhraidh mo theang' air d'fhocal fìor;
oir tha d'uil' iarrtuis ceart.
173 Deanadh do làmhsa còmhnadh leam;
oir ròghnaich mi do reachd.
174 A' feitheamh air do shlàinte, 'Dhé,
bhiom féin gu tùirseach trom;
'Us mar an ceudna tha do reachd
ro thlachdmhor ciatach leam.

175 Deònaich do m'anam bochd 'bhi beò,
'us dhuit-sa bheir e glòir:
'Us deanadh do cheart-bhreitheanais
deadh chòmhnadh dhomh le fòir.
176 Do chaidh mi féin air seacharan
mar chaora chaillte thruaigh:
Iarr d'òglach, oir cha d' leig do d' reachd
dol as mo chuimhne uam.

## SALM CXX.

1 A'M' éigin ghlaodh mi suas ri Dia,
'us dh'éisd e rium gach ré.
2 O'n teangaidh chealgaich, m'anam saor:
's o bheul nam breug, a Dhé.
3 Ciod bheirear dhuit, no nithear ort,
a theangadh làn de ghò?
4 Mar shaighdibh laoich, 's iad geuraichte,
mar éibhlibh aiteil beò.

5 Mo thruaighe mi, gu bheil mo chuairt
'am Mesech; 'us mo thàmh
'Am bùthaibh Chedair choigrich bhuirb,
gu muladach gun dàimh!
6 Rinn m'anam còmhnuidh fhada bhuan
le neach 'thug fuath do shìth.
7 Gu cogadh tha iad togarach;
air sìth 'n tràth labhras mi.

## SALM CXXI.

1 MO shùilean togam suas a chum
nam beann, o'n tig mo neart.
2 O'n Dia 'rinn talamh agus nèamh,
tha m'fhurtachd uile 'teachd.
3 Cha leig do d' chois air chor air bith
gu-n sleamhnuich i gu bràth;
Tàmh-neul cha tig sin air an neach
's fear-coimhead ort a ghnàth.

4 Feuch, air fear-coimhead Israeil,
codal cha-n aom no suain:
5 'S e Dia d'fhear-coimhead; 's e do sgàil
air do làimh dheis gu buan.
6 A' ghrian cha bhuail i thu 's an là,
no 'ghealach fòs 's an oidhch'.
7 Ni Dia do choimhead o gach olc;
ni d'anam dhìon a chaoidh.

8 Do dhol a mach, 's do theachd a steach,
coimheadaidh Dia a ghnàth;
O'n aimsir so a nis a t'ann,
's o sin a mach gu bràth.

## SALM CXXII.

1 BHA aoibhneas orm tràth thubhairt iad,
Gu tigh Dhé theid sinn suas.
2 A'd' dhorsaibh, O Ierusalem,
ar cosan seasaidh fòs.
3 Ierusalem mar chaithir i,
'thogadh gu dìleas dlùth;
4 D'an téid na treubhan suas gu léir,
's iad treubhan Dhé nan dùl:

Gu teisteas Israeil, a chum
ainm Dhé gu moladh iad.
5 Oir caithrichean chum breth tha'n sin;
's le teaghlach Dhaibhidh iad.
6 Sìor-ghuidhibh do Ierusalem
sìth-shàimh 'us sonas mòr:
A' mhuinntir sin le'n ionmhuinn thu
soirbhichidh iad gu leoir.

7 An taobh a stigh de d' bhallachaibh,
biodh sìth 'us sonas maith;
Deadh shoirbheas fòs gu robh gu bràth
a'd' lùchairt àird a stigh.
8 Air sgàth mo bhràithrean 's luchd mo ghaoil,
dhuit guidheam sìth a ghnàth.
9 Air sgàth tigh' naoimh ar Tighearn' Dia,
iarram do leas gu bràth.

## SALM CXXIII.

1 MO shùilean togam riutsa 'ta
'n còmhnuidh air nèamh nan speur.
2 Feuch, mar tha sùil nan seirbhiseach
air làimh am maighstir féin,
'S mar shùile banoglaich air làimh
a ban-tighearn' faraon,
Feithidh ar sùil air Dia, gu' 'n dean
e tròcair oirnn gu caoin.
3 Dean tròcair oirnn, 'Iehobhah 'Dhia,
dean tròcair oirnn gu luath;
Oir tha sinn air ar lionadh làn
de tharcuis 'us de dh'fhuath.
4 Le fanoid luchd na seasgaireachd,
lìonadh ar n-anam bochd;
'S le spìd na muinntir ud a ta
làn àrdain 'us an-iochd.

## SALM CXXIV.

1 NIS abradh Israel gu fior,
mur biodh Iehobhah leinn:
2 Mur biodh Iehobhah as ar leth,
'n tràth dh'éirich daoine ruinn;
3 'N sin dheantadh leo ar slugadh beò,
'n tràth las an corruich ruinn.
4 'Us ruitheadh tharuinn tuiltean bras,
sruth làidir thar ar ceann.

5 'N sin rachadh thar ar n-anam bochd,
na tuiltean àrd' gu léir.
6 Moladh do Dhia, nach d' thug e sinn
mar chreich d'am fiaclaibh geur'.
7 Mar eun á lìon an eunadair,
ar n-anam truagh chaidh as:
Bhriseadh an lìon 'us sgaoileadh e,
'us shaoradh sinn gu cas.
8 Ar còmhnadh tha 's ar cuideachadh
'an ainm Iehobhah thréin:
An neach a rinn an talamh fòs,
's a chruthaich nèamh nan speur.

## SALM CXXV.

1 THA'N dream 'ni dòchas ann an Dia
mar shliabh Shioin a ghnàth,
Nach feudar fòs a charuchadh,
ach 'mhaireas ann gu bràth.
2 Ceart mar a ta na beannta tric
timchioll Ierusaleim,
Tha Dia mar sin, a nis 's gu sìor,
timchioll a phobuill féin.

3 Oir slat luchd-uilc cha ghabh i tàmh
air crann nan daoine còir:
Eagal gu-n sìn na fireanaich
an làmh gu peacadh mòr.
4 An aitim ud 'tha maith, a Dhé,
do mhaitheas pàirtich leò;
'Us leis an dream 'tha treibhdhireach
's 'n an cridhe 'ta gun ghò.

5 Ach iadsan uil' a théid a thaoibh
d'an slighibh claon le 'chéil',
Iomainidh Dia le luchd an uilc.
'S bidh sìth air Israel.

## SALM CXXVI.

1 'N TRATH thug Iehobhah air a h-ais
bruid Shioin, b'ionann sinn
A's daoine 'chunnaic aisling mhòr,
's a mhosgail as an suain.
2 Lìonadh ar beul le gàir an sin,
's ar teangadh fòs le ceòl;
Am measg nan cinneach thubhairt iad,
Rinn Dia dhoibh bearta mòr'.

3 Rinn Dia mòr-bheartan air ar son,
'chuir oirnne gairdeachas.
4 'Iehobhah, pill ar bruid a rìs,
mar shruth 's an àirde deas.
5 Iadsan a chuir gu deurach sìol,
gu subhach ni iad buain.
6 An neach gu cur a théid a mach
le sìol ro phrìseil caoin,

Air bhi dha 'gul gu muladach,
'g a iomchar sud gu fonn,
Le aiteas pillidh e gu dearbh,
a' giùlan sguaba trom'.

## SALM CXXVII.

1 MUR tog Iehobhah féin an tigh,
luchd-togail tha iad faoin;
Mur gléidh Iehobhah 'm baile fòs,
luchd-faire chaill an saoth'r.
2 Dhuibh 's dìomhain 'bhi ri moch-eirigh,
's an oidhch' ri caithris bhuain,
'Bhi 'g itheadh arain bròin; mar sin
d'a sheircin bheir e suain.

3 'S e Dia 'bheir toradh bronn mar dhuais;
mar oighreachd bheir e clann.
4 Bidh mic na h-òig' mar shaighdibh geur',
'n làimh gaisgich thréin gach àm.
5 Is sona 'm fear 'g am bi dhiubh sud
a ghlac 's a dhorlach làn;
Gun rughadh labhraidh iad 's a' gheat'
r' an naimhdibh olc gu dàn.

## SALM CXXVIII.

1 'S BEANNAICHT' gach aon neach air am
eagal Iehobhah mhòir; [bheil
'Us ann an slighibh fìor-ghlan Dhé
'stiùireas a cheum air chòir.
2 Oir toradh gniomh do làmha féin,
ithidh tu e gu h-ait:
Beannaichear thu gu mòr mar sin,
's bidh sonas ort gu pailt.

3 Mar fhìonain tharbhaich bidh do bhean
'n taobh stigh de d'fhàrdaich féin;
Do chlann mar òg chroinn-olaidh ùr'
timchioll do bhùird gu léir.
4 Feuch, 's amhluidh sin a bheannaichear
an neach d'an eagal Dia.
5 A Sion gheibh thu beannachadh,
'us sonas pailt o'n Triath;

'Us chi thu maith Ierusaleim
ré fad do làith' gu léir.
6 Seadh, clann do chloinne chi thu fòs,
'us sìth air Israel.

## SALM CXXIX.

1 BU tric a chràidh iad mi o m'oig',
deir Israel gu truagh:
2 O m'òige chràidh iad mi gu tric,
gidheadh cha d' thug iad buaidh.
3 'N luchd-treabhaidh threabh iad air mo
tharruing iad claisean fad. [dhruim;
4 Ach 's ceart Iehobhah, 's bhriseadh leis
corda nan daoi gu grad.

5 Air naimhdibh Shioin gu robh nàir',
's rachadh air cùl gu luath:
6 Mar fheur air mullach tighe 'ta,
a sheargas mu-n d'fhàs e suas:
7 Ni leis nach lìonar glac an fhir
a bhios gu tric a' buain;
'Us leis nach lìonar sgiath an ti,
a bhios ri ceangal sguab.

8 Ni mò their luchd an rathaid riu,
Gu robh oirbh beannachd Dhé;
Tha sinne fòs 'g 'ur beannachadh,
'an ainm Iehobhah thréin.

## SALM CXXX.

1 O 'N doimhne, O Iehobhah Dhé,
do ghlaodh mi riutsa suas.
2 'Dhia, éisd ri m' ghuth gu furachar;
's ri m'urnuigh crom do chluas.
3 Ma chomhraichear leat aingidheachd,
a Dhé, cò sheasas riut?
4 Ach agad-sa tha iochd: a chum
gu-n striochdt' a'd' eagal duit.

5 Ri Dia tha mise 'feitheamh, fòs
tha m'anam 'feitheamh ris;
'Us ann a bhriathar fìrinneach
mo dhòchas' cuiridh mis'.
6 Tha m'anam bochd na 's furachair'
a' feitheamh Dhé a ghnàth,
Na bhios luchd-faire maidne fòs
ri sgarachdainn nan tràth:
Na 's furachair', a deiream fòs,
'g a fheitheamh-san gun ghò,
Na bhios luchd-faire anns an oidhch'
ri teachd a steach do'n lò.
7 Biodh dòchas Israeil 'an Dia;
oir tha a thròcair mòr;
'S ann aig an Tighearna gu beachd
'tha fuasgladh pailt gu leoir.
8 'Us bheir e féin gun cheisd air bith
d'a phobull Israel,
Làn-shaorsa agus fuasgladh glan
o'n aingidheachd gu léir.

## SALM CXXXI.

1 MO chridhe cha-n 'eil àrdanach,
no fòs mo shùil, a Dhé;
Nior ghluais mi ann an cùisibh mòr',
a's àirde na mi féin.
2 Gu dearbh, mar naoidhean 'chaidh o'n chìch,
chum mi mi féin a'm' thosd:
Mar naoidhean 'chaidh o chìch a mhàth'r,
is amhluidh m'anam bochd.

3 Biodh dòchas maith aig Israel
'an Dia Iehobhah treun,
O'n aimsir so a nis a t'ann,
's air feadh gach linn an céin.

## SALM CXXXII.

1 AIR Daibhibh deansa cuimhne, 'Dhé,
's air 'uile àmhghar geur:
2 Mar thug e mionn' do Dhia, 'us bòid
do Dhia ud Iacoib, treun,
3 Do m' thigh cha téid mi féin a steach,
no air mo leabaidh suas:
4 Do m' shùilibh codal fòs cha leig,
no do mo rosgaibh suain;

5 Gu ruig an uair am faigh mi àit
do Dhia Iehobhah treun,
'Us ionad-còmhnuidh bunaiteach
do Dhia ud Iacoib féin.
6 Feuch, ann an crìochaibh Ephrata,
do chuala sinn an sgeul;
Air machairibh nan coilltean dlùth,
fhuair sinn e mar an ceudn'.

7 Aig stòl a choise sleuchdaidh sinn,
'an àros Dhé nam feart.
8 Eirich, a Dhé, gu d'ionad tàimh;
thu féin 'us àirc do neirt.
9 Sgeadaicht' gu robh do shagairt-sa
a ghnàth le ionracas;
'Us deanadh do luchd-muinntir naomh
gun tàmh ùr-ghairdeachas.

10 Air sgàth do sheirbhiseach ro chaomh,
Daibhidh do'n d' thug thu buaidh,
Aghaidh an ti a dh'ungadh leat,
na cuir air ais gu truagh.
11 Do Dhaibhidh mhionnaich Dia gu fior;
's cha phill e uaith' am feasd,
A'd' chaithir-rioghail cuiridh mi
d'iarmad 's do shliochd gun cheisd.

12 Ma ni do chlann mo choimhcheangal
a choimhead, 'us mo reachd;
An teist a ni mi 'theagasg dhoibh,
ma chumar leo gu ceart:

An sliochd-san suidhidh mar an ceudn'
a'd' chaithir-rìgh, gu bràth.
13 Oir mhiannaich agus ròghnaich Dia
Sion mar ionad tàimh;

14 'S i so mo thàmh 's mo shuaimhneas fòs,
gu suthain 'us gu sìor:
An so ni mise fàrdach dhomh,
oir 's i mo mhiann gu fìor.
15 Mor-bheannaicheam a stòr gu pailt;
diolam a bochd le lòn.
16 Le slàint' a sagairt eudaicheam;
's a naoimh ni iolach mhòr.

17 Bheir mi an sin gu h-ùrar glan
air adhairc Dhaibhidh fàs;
'Us lòchran dh'orduich mi do 'n ti
a dh'ungadh leam tre ghràs.
18 Cuairtichidh mi a naimhde-san
le nàir' 'us rughadh-gruaidh':
Ach air-san bidh a choron féin
a' fàs lé iomadh buaidh.

## SALM CXXXIII.

1 O FEUCH, cia meud am maith a nis,
cia meud an tlachd faraon,
Bràithrean a bhi 'n an còmhnuidh ghnàth
'an sìth 's 'an ceangal caoin.
2 Mar olaidh phrìseil air a' cheann,
'ruith air an fheusaig sìos,
Air feusaig Aaroin, agus shruth
gu iomall 'eudaich rìs.

3 Mar dhealt air Hermon, 's mar an drùchd
air sléibhtibh Shioin shuas;
'N sin dh'orduich Dia am beannachadh
a' bheatha shìorruidh bhuan.

## SALM CXXXIV.

1 O OGLACHA Iehobhah mhòir,
beannaichibh Dia a chaoidh;
Sibhse le 'n gnàth 'bhi 'n àros Dhé
'n 'ur seasamh feadh na h-oidhch'.
2 'N a theampull togaibh suas 'ur làmh,
beannaichibh Dia nam feart.
3 Beannaicheadh Dia á Sion thu,
'rinn neàmh 'us làr le neart.

## SALM CXXXV.

1 MOLAIBHSE Dia, àrd-mholaibh fòs
deadh ainm Iehobhah thréin,
'Us thugaibh cliu 'us moladh dha,
'òglacha Dhé gu léir.
2 O sibhse 'ta 'n 'ur seasamh fòs
'an tigh Iehobhah mhòir,
'An cùirtibh àluinn tigh' ar Dia,
molaibh e mar is còir.

3 Molaibh an Tighearna, do bhrìgh
gu bheil e maith gach ré:
D'a ainm-san seinnibh moladh ait,
oir 's ni ro thlachmhor e.
4 Oir Iacob fòs do ròghnaich Dia
'n a thròcair mhòir dha féin:
Dha féin mar ionmhas 'us mar sheilbh,
do thagh e Israel.

5 Oir 's fiosrach mi 's is deimhin leam
gu bheil Iehobhah mòr,
Gu bheil ar Tighearna faraon
os ceann gach dia 'an glòir.
6 Gach ni air bith 'bu mhiannach leis,
rinn Dia 'an nèamh nan speur,
'S air talamh, 's anns na cuaintibh mòr',
's na doimhneachdaibh gu léir.

7 Bheir esan air a' cheò dol suas
o chrìch a' chruinne-ché;
'Us uisge ni le dealanaich;
gaoth as a stòr bheir e.
8 Gach ceud-ghin anns an Eiphit 'bha,
do bhuaileadh leis gu trom;
Do dhuine 's ainmhidh anns gach àit,
ag imeachd bha air fonn.

9 O Eiphit! chuir e comharadh,
'us mìorbhuilean le 'chéil',
A'd' bhuilsgeansa; 's air Pharaoh fòs
's air òglachaibh gu léir.
10 Na cinnich lìonmhor chlaoidheadh leis
mharbh rìghrean cumhachdach.
11 Do mharbhadh Og rìgh Bhàsain leis,
Sihon nan Amorach:

Gach uile rìoghachd mar an ceudn',
cia h-iomadh tha iad ann,
Lom-sgriosadh agus mhilleadh leis,
d'an robh 'an tìr Chanaain:
12 Am fonn 's am fearann sud air fad,
mar oighreachd thiodlaic e;
Mar oighreachd do chloinn Israeil,
a phobull dìleas féin.

13 Tha d'ainm, a Thighearna nam feart,
buan-mhaireannach a ghnàth;
Tha d'iomradh buan air chuimhne, 'Dhé,
o linn gu linn gu bràth.
14 Oir air a phobull féin ni Dia
ceart bhreitheanas gu beachd;
'Us gabhaidh esan aithreachas
m'a òglachaibh le iochd.

15 Iodhoil nan cinneach tha de'n òr,
's de'n airgiod ghlas faraon;
'Us cha-n 'eil annt' ach dìomhanas
'rinneadh le làmhan dhaoin'.
16 Tha beul ac', 'us gun chòmradh ann;
'us sùilean, leis nach léir.
17 Tha cluasan ac', 's cha chluinn iad leo;
gun anail fòs 'n am beul.

18 A' mhuinntir 'tha 'g an deanamh sud,
's ro chosmhuil iad riu féin;
'S amhluidh gach neach 'tha annta fòs
ag earbsadh mar an ceudn'.
19 O beannaichibh Iehobhah mòr,
a theaghlach Israeil;
'S a theaglach Aaroin, beannaichibh
an Tighearna le 'chéil'.

20 O theaglach Lebhi, beannaichibh,
'us thugaibh cliu do Dhia:
Sibhse d'an eagal Dia faraon,
mòr-bheannaichibh an Triath.
21 A Sion beannaicht' gu robh Dia,
'g am bheil a chòmhnuidh bhuan
'An caithir naoimh Ierusaleim,
Molaibhse Dia gach uair.

## SALM CXXXVI.

1 O THUGAIBH buidheachas do Dhia,
do bhrigh gur sàr-mhaith e;
Air son gu mair a thròcair chaomh,
gu sìorruidh feadh gach ré.
2 Thugaibh do Dhia nan uile dhia
mòr bhuidheachas le 'chéil';
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

3 Thugaibh do Thriath nan uile thriath
mòr bhuidheachas gu léir;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feudh gach ré.
4 Do'n Ti 'n a aonar fòs a rinn
mòr mhìorbhuile gu treun;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

5 Do'n Ti le gliocas iongantach
a chruthaich nèamh nan speur:
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
6 Do'n Ti a shìn air uachdar tuinn
an talamh trom gu léir;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

7 Do'n Ti a rinn na soluis mhòr'
'tha 'soillseachadh nan speur;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
8 A' ghrian chum uachdranachd 's an là,
chum dhuinne gu-m bu léir;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

9 A' ghealach 'us na reulta glan'
a' riaghladh oidhch' le 'chéil'.
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
10 Do'n Ti 'rinn bualadh trom 's an Eiph't
air ceud-ghin dhaoin' 'us spreidh;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

11 'Thug as am builsgean-san a mach
a phobull Israel;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré,
12 Le neart a ghairdein sìnte mach,
's le làimh a ta ro threun;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

13 Do'n Ti a sgoilt an fhairge ruadh,
'n a roinnibh as a chéil';
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
14 'Us troimh a meadhon stiùradh leis,
gu tèaruint' Israel;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

15 'S an fhairge ruaidh do sgriosadh leis
Pharaoh 's a shluagh gu léir;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

16 Do'n Ti sin tre an fhàsach mhòr
a stiùir a mhuinntir féin;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

17 Dha-san a bhuail 's a lot gu trom
na rìghrean làidir treun';
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
18 'Us rìghrean uasal iomraiteach,
mharbh e le 'ghairdean féin;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

19 Seadh Sihon rìgh nan Amorach
'bha naimhdeil guineach geur;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré:
20 'Us Og air Basan 'bha 'n a rìgh,
do mharbh 'us chasgair e;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

21 'Us thug e fòs mar òighreachd bhuain
am fearann-san gu léir;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré:
22 An oighreachd thug do Israel,
'òglach ro dhìleas féin;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

23 Neach, air bhi dhuinn ro ìosal truagh,
a chuimhnich oirnn 'n ar feum;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
24 Gu tèaruint' bhuin e sinn a mach
o neart ar naimhde treun';
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

25 'Tha 'tabhairt beatha do gach feoil
'us lòin do'n uile chré;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.
26 O thugaibh moladh agus cliu
do Dhia nan nèamh 's nan speur;
Air son gu mair a thròcair chaomh
gu sìorruidh feadh gach ré.

## SALM CXXXVII.

1 AIG sruthaibh coimheach Bhabiloin,
shuidh sinn gu brònach bochd;
An sin air Sion chuimhnich sinn,
'us ghuileadh leinn gu goirt.
2 Air geugaibh seilich chrochadh leinn
ar clàrsaichean an sin.
3 Oir iadsan a rinn braighdean dhinn
dh'iarr òran oirnn 'us gean:

Seadh iadsan le'n do chreachadh sinn
dh'iarr luathghair oirnn 'us ceòl;
Seinnibh de laoidhibh Shioin duinn,
(ars' iadsan) mar bu nòs.
4 'N tìr choigrich cia mar dh'fheudar leinn
òran Iehobhah 'sheinn?
5 Mur cuimhn'cheam thu, 'Ierusalem,
ri m' dheis nior lean a seirm.

6 Mo theangadh leanadh teann ri m'ghial,
mur cuimhnichear thu leam;
Mur fèarr leam na m'uil' aoibhneas àrd
caithir Ierusaleim.
7 Clann Edoim cuimhnich thusa, 'Dhé,
oir thubhairt iad le tàir,
'An làithibh truagh' Ierusaleim,
leag, leag i, sìos gu làr.

8 O, nighean uaibhreach Bhabiloin,
a dh'fhàsaichear gu léir:
Is sona dha, mar rinn thu oirnn
a dhìolas dhuit d'a réir.
9 Is sona dha-san 'ghlacas fòs
do mhaoth-chlann bheag 'us thruagh,
'S a phronnas iad gun acarachd,
ri clachaibh daingean cruaidh'.

## SALM CXXXVIII.

1 LE m'uile chridh' àrd-mholam thu,
àrd-mholam thu gu caomh
2 'N làthair nan dia. 'Us sleuchdam dhuit,
m'aghaidh ri d' theampull naomh,
'Us molam d'ainm, bhrìgh d'fhìrinn cheirt,
's do chaoimhneis ghràdhaich féin:
Oir d'fhocal fìor-ghlan dh'àrdaich thu,
os ceann d'uil' ainm' gu léir.

3 'S an là a ghlaodh mi riut, a Dhé,
fhreagair thu mi gu luath;
'Us thug thu spionnadh dhomh gu leoir,
le treòir, a'm' anam truagh.
4 Bheir rìghre mòr' na cruinne dhuit,
àrd-mholadh binn gu léir,
'S an uair 'an cluinnear leo, a Dhia,
deadh bhriathra glan do bhéil.

5 'An slighibh fòs Iehobhah mhòir,
seinnidh iad ceòl gu h-ait;
Air son gur urramach, 's gur àrd
glòir àluinn Dhé nam feart.
6 Ge h-àrd Iehobhah, seallaidh e
air daoinibh ùmhal còir;
Ach 's léir dha'n dream ud, fad o làimh,
'tha làn de'n àrdan mhòr.

7 Ged ghluaisinn ann am builsgean fòs
na trioblaid mòir' do m' chlaoidh,
A ta mi fiosrach dòchasach
gu-m beothaich thusa mi:
An aghaidh corruich mòir' mo nàmh,
do làmh-sa sìnear leat;
'Us ni do dheas làmh ann am fheum
mo theasairginn le neart.

8 Gach ni air bith a bhuineas domh,
coimhlionaidh Dia gu treun;
Is buan do ghràs, a Dhia, gu bràth;
oibre do làmh na tréig.

## SALM CXXXIX.

1 DO rannsaich thu 's is aithne dhuit
mise, 'Iehobhah thréin:
2 Mo shuidh', 'us m'éirigh 's aithne dhuit;
'us léir dhuit mo smuain an céin.
3 Mo cheuman 'us mo luidhe sìos,
do chuairtich thu gu dlùth;
'Us air mo shlighibh féin gu léir,
's geur-fhiosrach eòlach thu.

4 Feuch cha-n 'eil focal mòr no beag
no cainnt air bith a'm' bheul,
Mu-n labhram sud, a Dhia nam feart,
nach aithne dhuit gu léir.
5 Do chuairtich thu mi air gach taobh,
romham faraon 's am dhéigh;
Do làmh 'tha neartmhor cumhachdach
leag thusa orm, a Dhé.

6 Tha 'n t-eòlas so ro iongantach,
's ormsa tha e cruaidh;
Cha ruig mi air, oir tha e àrd
r' a thuigsinn 'us r'a luaidh.
7 Cia 'n t-àit air bith am feud mi dol
o d' Spiorad glic, a Dhé?
O d' ghnùis 'tha uile-léirsinneach
cia 'n taobh a theicheas mi?

8 Nan rachainn suas air nèamh nan speur,
a ta thu féin an sud;
Nan luidhinn ann an ifrinn shìos,
tha thu 's an ionad ud.
9 Air bharraibh sgiath na maidne fòs
nan siùbhlainn fad o làimh,
Gu iomallaibh na fairge mòir'
chum còmhnuidh agus tàimh;

10 Stiùiridh tu mi an sin, a Dhé,
le d' làimh 'tha treun 'an neart;
'Us nithear leat mo chumail fòs
le d' dheas làimh mhòir gu beachd.
11 Nan abrainn, gu-n dean dorchadas
gu deimhin m'fholach uait;
Bidh 'n oidhche féin mar sholus glan
ag iadhadh orm mu'n cuairt.

12 Cha-n fholaich uait-sa dorchadas,
's co-shoilleir oidhch' 'us là;
'S ceart-ionnan duits' an duibhre dorch,
'us solus glan nan tràth.
13 Oir feuch ghabh thusa sealbh gu moch
air m'àirnibh 'us mi maoth;
'S ann leat a rinneadh m'fholach fòs
'am broinn mo mhàthar chaoimh.

14 Ard-mholam thu, oir 's uamhasach,
's is mìorbhuileach mo dhealbh:
Tha d'oibre iongantach; 's is léir
do m'anam sin gu dearbh.
15 Tràth rinneadh mi 'an dìomhaireachd,
's a dhealbhadh mi gu ceart,
'An àitibh ìochdrach talmhainn shìos;
bu léir dhuit brìgh mo neirt.

16 Mo cheud-fhàs an-abuich gun dreach,
do d' shùilibh-sa bu léir;
Mo bhuill gu h-iomlan chuireadh sìos
sgrìobht ann ad leabhar féin;
Gidheadh ri aimsir 'us ri ùin',
do dhealbhadh iad 's an àm;
Air bhi dhoibh roimhe sin gun dreach
's nach robh a h-aon diubh ann.

17 'S ro phrìseil uime sin, a Dhé,
do smuaintean uile leam:
'S ro lìonmhor mòr r'an àireamh iad,
's r'an cur air cunntas cheann.
18 Ri 'n àireamh 's mòr gur lìonmhoir' iad
na gaineamh mhìn na tràigh':
Air mosgladh as mo chodal domh,
taim maille riut a ghnàth.

19 Marbhar an t-aingidh leat gu beachd,
O Thighearna ro thréin:
A nis, O, dhaoine fuileachdach,
imichibh uam an céin.
20 Oir labhair iad a'd' aghaidh, 'Dhé,
le aing'eachd easaontais;
'Us thug do naimhde mi-runach
d'ainm naomh 'an dìomhanas.

21 Nach 'eil mi 'tabhairt fuath, a Dhia,
do'n dream 'thug dhuit-sa fuath?
Nach 'eil mi 'gabhail gràin de'n dream
a'd' aghaidh 'dh'éirich suas?
22 Fuath iomlan thug mi dhoibh gu beachd:
mar naimhdibh ni m' am meas.
23 Rannsaich mi, 'Dhé, mo chridhe faic;
mo smuainte feuch, dearbh mis.

24 Feuch agus amhairc féin am bheil
sligh' aingidh olc a'm' chlé;
'Us anns an t-slighe shìorruidh chòir
gu dìreach treòraich mi.

## SALM CXL.

1 O'N droch-dhuin' saor 'us teasairg mi,
O, Dhia Iehobhah naoimh:
O'n fhear a ta ri fòireigneadh
dean dìdean dhomh gu caomh.
2 'N an cridh tha iad a' smuaineachadh
air aimhleas mòr gach là;
Chum cath' 'us comhraig chruaidh tha iad
air cruinneachadh a ghnàth.

3 Mar theangaidh nathrach, rinneadh leo
an teangadh sgaiteach geur:
A ta nimh mhillteach nathrach fòs
'am folach ann am beul.
4 O làimh nan daoi, gléidh mise, 'Dhé,
's o luchd an fhòirneirt, dìon;
Mo cheuman thilgeadh bun os ceann,
's e sud an rùn 's am miann.

5 Dh'fholaich na h-uaibhrich ribe dhomh,
'us corda fòs gu m' sgrios;
Ri taobh a' bhealaich sgaoil iad lìon,
'us leag iad ceap gun fhios.
6 Ri Dia Iehobhah thubhairt mi,
'S tu féin gu beachd mo Dhia;
Eisd ri guth m'athchuinge a nis,
O, Thighearna s'a Thriath.

7 Is tu a's spionnadh slàinte dhomh,
'Iehobhah Dhia nam flath;
Cuir dìon 'us folach air mo cheann
'an aimsir teinn 'us cath'.
8 Na deònaich miann an aingidh uilc,
O, Thighearna nam feart;
'Ais-innleachd fòs na soirbhich leis,
mu-n dean iad uaill 'n an neart.

9 Ach cinn an dream a chuairtich mi
gach taobh le tuaileas bhreug,
Gu robh iad air am folach fòs
le aimhleas mòr am béil.
10 Orra gu-n tuiteadh éibhle loisgt';
tilg iad 's an teine beò:
'An slochdaibh domhain sìos, a chum
nach éirich iad na's mò.

11 Na daingnichear air talamh fòs
fear-labhairt uilc a chaoidh:
Biodh olc a' sealg fir-fòireignidh,
g'a leagadh 'us g'a chlaoidh.
12 Is aithne dhomhsa gu-n dean Dia
do'n dream 'ta 'n àmhghar goirt,
An cùis a sheasamh dhoibh gu treun,
'us còir nan daoine bochd.

13 Do bheir na fireana gu dearbh
do d'ainm-sa moladh mòr;
Bidh còmhnuidh bhuan a' d'fhianuis féin,
a Dhé, aig daoine còir.

## SALM CXLI.

1 O DHIA, a ta mi 'g éigheach riut,
dean deifir thugam féin;
'Us tabhair éisdeachd fòs do m' ghuth,
tràth ghlaodham riut a'm' fheum.
2 Mar bholtrach tùis' a'd' lathair suas,
mar sin biodh m'urnuigh riut;
'Us togail suas mo làmh gu robh
mar 'n ìobairt fheasgair dhuit.

3 Cuir faire air mo bheul, a Dhia;
dorus mo bhéil-sa gléidh.
4 Gu droch-bheirt, no gu olc air bith
na h-aom mo chridh', a Dhé:
Eagal le luchd na h-aingidheachd,
gu-n cuirinn olc 'an gniomh,
Ge milis blasd' an sògh 's an gleus,
cha-n ith mi féin maoin diubh.

5 Buaileadh am firean mi le smachd,
gabhaidh mi sin gu caomh:
Gabhaidh mi uaith an t-achmhasan,
mar oladh phrìseil mhaoth;
Cha bhris am bualadh ud mo cheann:
oir fòs théid m'urnuigh suas,
Tràth bhios an aitim ud gu truagh
'n an àmhghar cruaidh an sàs.

6 Tràth thilgear sìos air clachaibh cruaidh,
am breitheamhna gu léir;
'N sin cluinnidh iad, oir 's milis binn,
deadh bhriathra grinn mo bhéil.
7 Ar cnàmhan fòs aig beul na h-uaigh'
do sgaoileadh leò le tàir.
Màr ghearrar 'us mar sgoiltear fiodh
'n a spealtaibh air an làr.

8 Ach tha mo shùilean riutsa suas,
'Iehobhah Dhia nam feart:
Na fàgsa m'anam bochd gun treòir,
's tu féin mo dhòigh 's mo neart.
9 O teasairg mi o'n rib', a Dhé,
a leag iad chum mo sgrios;
'S o lìontaibh luchd na h-aingidheachd
a dh'fholaich iad gun fhios.

10 Ach tuiteadh luchd na h-aingidheachd
'n an lìontaibh 'rinneadh leò,
Am feadh bhios mise 'gabhail thart',
's a' tèarnadh asda beò.

## SALM CXLII.

1 GHLAODH mi ri Dia le m' ghuth; 'us fòs
le m' ghuth rinn m'urnuigh ris.
2 Mo chaoidh 'n a fhianuis dhòirt mi mach,
's mo thrioblaid dh'fhoillsich mis'.

3 Tràth bha mo spiorad bàite stigh,
'n sin b'aithne dhuit mo cheum;
'S a' bhealach 's an do shiubhail mi,
gun fhios do leag iad lìon.

4 Dh'amhairc mi air mo dheis, 'us dh'fheuch,
's cha robh fear m'eòlais ann;
No neach do m'anam 'bheireadh spéis
thréig cabhair mi 's an àm.

5 O Thighearna, do ghlaodh mi riut,
'us thubhairt mi gun ghò,
Gur tu a's tèarmunn dìleas domh,
's mo chuid 'an tìr nam beò.

6 Chionn gu-n do chlaoidheadh mi gu truagh,
éisd ri mo ghlaodh 's an àm;
'Us saor mi o luchd m'fhòirneirt mhòir,
oir 's treise leo na leam.

7 A prìosan m'anam buin a mach,
d'ainm-sa gu molar leam:
'Us iadhaidh umam fìreanan,
oir ni thu pailteas rium.

## SALM CXLIII.

1 RI m'urnuigh éisd, 'us aom do chluas
ri m'athchuinge, a Dhé;
A' d'fhìrinn, 'us a'd' cheartas àrd,
gu gràsmhor freagair mi.

2 Na tionnsgain ann am breitheanas
le d'òglach dìleas féin:
Oir 's dearbh nach saorar duine beò
a' d'fhianuis ann am binn.

3 Oir lean an nàmhaid eucorach
le tòir ghéir m'anam bochd,
Mo bheatha thilg e sìos le tàir,
léag ris an làr gun iochd:
'Us chuir e mi 'an dorchadas
chum còmhnuidh ann gu truagh;
Is ionnan mi 's an dream gu dearbh
'bhiodh fada marbh 's an uaigh.

4 'Us uime sin tha m'anam bàit'
gu cràiteach ann am chòm:
Mo chridh' a'm' chliabh gu muladach,
air fàs gu tuirseach trom.

5 Na làith' o chian do chuimhnich mi,
taim 'cnuasachadh gun tàmh
D'oibre gu léir; 's a' smuaineachadh
air gniomharaibh do làmh.

6 Mo làmhan shìn mi riutsa suas;
an geall tha m'anam ort,
Amhluidh mar bhitheas fearann cruaidh
air tiormachadh le tart.

7 Eisd rium, a Thighearna, gu grad;
chaidh as do m'anam bochd:
Do ghnùis na ceil, chum nach bi mi
mar dhream 'théid sìos do'n t-slochd.

8 Thoir orm gu-n cluinnear leam, gu moch,
guth binn do chaoimhneis-ghràidh;
Oir annad chuir mi féin gu mòr
mo dhòchas 'us mo dhòigh:
Am bealach fòs an gluaisear leam,
thoir orm gu-n aithnich mi:
Oir riutsa tha mi 'togail suas
mo spioraid thruaigh, a Dhé.

9 O m' naimhdibh guineach teasairg mi,
O, Thighearna 's a Rìgh:
A d'ionnsuidh theich mi fòs, a chum
gu-m folaicht' leatsa mi.

10 Do thoil a dheanamh teagaisg dhomh,
oir 's tu mo Dhia gu beachd:
O's maith do spiorad; treòraich mi
gu tìr na fìreantachd.

11 Sgàth d'ainme beothaich mi gu treun,
a Dhé Iehobhah mhòir:
Sgàth d'fhìreantachd, saor m'anam bochd
o thrioblaid ghoirt 's o leòn.

12 Cuir as do m' naimhdibh tre do ghràs,
'us sgrios iad sin gu léir
A tha 'cur m'anam' thruaigh fo leòn;
oir 's mise d'òglach féin.

## SALM CXLIV.

1 BEANNAICHT' gu robh Iehobhah treun,
mo charraig e 's mo threoir;
Mo làmh a theagaisgeas gu cath,
's gu comhrag maith mo mheòir:

2 Mo mhaith, mo dhìon, 's mo bhaideal àrd,
mo Shlànuighear, 's mo sgiath;
'S e 'cheannsaicheas mo dhaoine fo'm
mo mhuinghinn is e Dia.

3 'Dhia, ciod e 'n duine, gu bheil thu
a' gabhail eòlais air?
No ciod e mac an duine fòs
gu-n d' thug thu e fainear?

4 An duine, 's cosmhuil e gu fìor
ri dìomhanas gun stà;
'S a làith' mar sgàil, 's mar fhaileas fòs
a' gabhail seach a ta.

5 O lùb, a Dhia, do fhlaitheis àrd,
thig féin gun dàil a nuas:
Bean ris na sléibhtibh mòr' le d' neart,
'us uath' théid deatach suas.

6 Cuir uait a mach do dhealanach,
'us sgaoil iad sud air fad:
'Us tilg a mach do shaighde geur',
'us claoidhear iad gu grad.

7 Sìn uait do làmh á d'ionad àrd,
saor mi, 'us fuasgail orm,
O uisgibh làidir iomarcach,
's o làimh nan coigreach borb'.

8 Iadsan 'g am bheil am béil a' teachd
air dìomhanas gach lò:
An deas làmh sud, is deas làmh i
làn ìogain agus gò.

9 Dhuit seinneam òran nuadh, a Dhé,
's ann air an t-saltair ghrinn;
Air inneal ciùil nan teuda deich,
dhuit seinneam moladh binn.

10 'S e Dia a bheir do rìghribh mòr'
slàint' agus buaidh gu treun,
'S e 'shaoras Daibhidh 'òglach caomh
o'n chlaidheamh mhillteach gheur.

11 Saor mi, 'us fuasgail orm o làimh
nan coimheach, 'g am bheil beul
Làn dìomhanais: 's an deas làmh fòs
'n a deas làimh foill' 'us bréig'.

12 A chum gu-m biodh ar mic a' fàs
mar ùr-chroinn suas 'n an òig':
'S ar nigheana mar chlachaibh snaidht'
'an oisinn lùchairt mhòir.

13 Ar saibhlean làn de'n uile stòr;
ar treudan fòs a' breith
'N am mìltean, seadh deich mìltean fòs
'n ar machairibh gach leth.
14 Ar daimh, gu obair, làidir calm,
gun bhriseadh mach no steach;
A chum 'n ar sràidibh fòs nach biodh
guth caoidh gu gearanach.

15 'S beannaicht' am pobull sin a ta
's an inbhe so gu beachd;
'S beannaicht' am pobull fòs, d'an Dia,
Iehobhah Triath nam feart.

## SALM CXLV.

1 ARDAICHEAM thu, mo Dhia, 's mo Rìgh;
d'ainm beannaicheam gu bràth.
2 Do d'ainm am feasd bheir mise cliu;
àrdaicheam thu gach là.
3 Tha Dia Iehobhah mòr gu dearbh;
ion-mholta Dia gu mòr:
Cha-n fheudar meud a mhòrachd-san
a rannsachadh gu leoir.

4 Molaidh gach àl do ghniomhara
do'n àl a thig 'n an déigh;
'Us d'oibre cumhachdach ro mhòr
sìor-chuirear leò an céill.
5 Urram do mhòrachd ghlòrmhoir féin
cuiridh mi'n céill gu beachd;
Air d'oibribh iongantach gu léir
labhram, a Dhé nam feart.

6 Labhraidh daoin' eile fòs air neart
do bheartan uamhasach:
'Us mise foillsicheam gu mòr
do mhòrachd iongantach.
7 'Us cuirear leo an céill gu pailt
iomradh do mhaitheis mhòir;
Do cheartas glan, 'us d'ionracas
molaidh gu binn le ceòl.

8 Tha'n Tighearna ro ghràsmhor caoin,
'us làn de thruacantachd;
A ta e mall chum feirg', 'us fòs
pailt ann an tròcaireachd.
9 Is maith Iehobhah do gach dùil;
tha 'thròcair chaomh gu beachd
Os ceann gach obair agus gniomh
a rinneadh leis le neart.

10 'Dhia, molaidh d'oibre thu air fad;
le d' naoimh sìor-mholar thu:
11 Air glòir do rìoghachd labhraidh iad;
innsidh do neart le cliu.
12 A chum a bhearta cumhachdach
gu-n tuigeadh clann nan daoin';
Gu bheil a rìoghachd làn de ghlòir,
'us mòralachd faraon.

13 Do rìoghachd féin, is rìoghachd i
'tha sìorruidh buan gu beachd;
'Us mairidh d'uachdranachd gu bràth
air feadh gach àil ri teachd.

14 Cumaidh Iehobhah suas le neart
an dream 'tha 'tuiteam sìos;
'S an dream 'tha 'claonadh chum an làir,
togaidh e 'n àird a rìs.

15 Tha sùilean fòs gach dùil' air bith
a' feitheamh ort, a Rìgh;
'Us tha thu anns na tràthaibh ceart
a' tabhairt dhoibh am bidh.
16 A ta thu ann ad thoirbheartas
'fosgladh do làimh' gu mòr,
'Us miann gach aon ni beò air bith
sàsuichear leat gu leoir.

17 Tha Dia 'n a uile shlighibh ceart,
'us naomh 'n a uile ghniomh.
18 'S dlùth Dia do mheud 's a ghairmeas air,
seadh 'ghairmeas air gu fìor.
19 Deadh mhiann gach neach d'an eagal e,
coimhlionaidh e gu pailt;
'Us éisdidh esan fòs r'an glaodh,
saoraidh e iad 'n an airc.

20 An dream 'tha 'tabhairt gràidh do Dhia,
dhoibh ni e tèarmunn deas;
Ach fòs na h-aingidh olc gu léir
do ni e féin an sgrios.
21 A' luaidh air cliu Iehobhah thréin,
bithidh mo bheul gun cheisd:
'Ainm naomh-san beannaicheadh gach feoil,
gu sìorruidh buan am feasd.

## SALM CXLVI.

1 DIA molaibh; mol, O m'anam, Dia.
2 Molaidh mi Dia ri m' bheò;
Ard-sheinnidh mise cliu do m' Dhia,
ri fad mo ré 's mo lò.
3 Na h-earbaibh 'us na deanaibh bun
á prionnsaibh làidir treun';
No fòs á mac aon duin' a t'ann,
's gun fhurtachd ann ri feum.

4 Tha 'anail-san 'dol as a mach,
théid e g'a ùir air ais,
Théid as d'a smuaintibh faoin gu léir,
's an là sin féin gu cas.
5 'S beannaicht' an duine sin 'g am bheil
Dia Iacoib mar a neart;
'G am bheil a dhòchas ann a Dhia,
Iehobhah Triath nam feart.

6 'S e 'chruthaich nèamh, 'us muir, 'us tìr,
's gach aon ni annta 'ta;
'S e 'choimhdeas fìrinn mar an ceudn'
gu sìorruidh 'us gu bràth.
7 Ri daoinibh 'tha fo fhòirneart mòr,
cumaidh e còir gu caoin,
Bheir biadh do'n ocrach; cuiridh Dia
na prìosanaich fa sgaoil.

8 'S e Dia 'tha 'fosgladh sùl nan dall;
togaidh Iehobhah mòr
An dream a tha air cromadh sìos:
is caomh leis daoine còir.
9 Dia seasaidh bantrach 's dìlleachdan,
's e 's dìon do 'n choigreach ann:
Ach slighe fhiar nan daoine daoi
tilgidh e bun os ceann.

10 Bidh Dia 'n a Ard-Rìgh mòr gu bràth,
do Dhia-sa, 'Shion naomh;
O linn gu linn gu maireannach.
Molaibhse Dia gu caomh.

## SALM CXLVII.

1 MOLAIBHSE Dia; oir 's maith 'bhi 'seinn
àrd-mholadh binn d'ar Dia,
Oir 's tlachdmhor e 's is maiseil sud,
'bhi 'tabhairt cliu do'n Triath.
2 Suas togaidh Dia Ierusalem;
cruinnichidh e ri 'chéil',
An dream d'an d' rinneadh dìobaraich,
de ghineal Israeil.

3 Do'n aitim 'g am bheil cridhe brùit';
bheir esan slàinte mhòr:
'Us ceanglaidh suas gu faicilleach
gach cneadh 'ta orra 's leòn.
4 Na reulta lìonmhor àirmhear leis;
'g an ainmeachadh gu léir.
5 Is mòr ar Dia, 's is mòr a neart;
gun tomhas air a chéill.

6 Togaidh Iehobhah suas gu dearbh
na daoine ciùin a rìs,
'Us leagar leis na daoi le tàir,
gu làr, 'g an tilgeadh sìos.
7 Seinnibh do Dhia Iehobhah mòr,
le buidheachas gu binn:
Seinnibh d'ar Dia-ne moladh àrd
air teud na clàrsaich grinn.

8 'S e 'dh'fhol'cheas nèamh le neulaibh tiugh',
'dh'ulluicheas uisge fòs
Do'n talamh; 's e 'bheir air an fheur
'bhi 'fàs air sléibhtibh mòr'.
9 Do'n ainmhidh 's do gach beathach beò,
bheir esan lòn gun dìth;
'Us do na fithich òg' faraon
a ghlaodhas 'g iarraidh bìdh.

10 'An neart an eich cha bhi a dhùil
ge mòr a lùth 's a threis;
Cha ghabh e tlachd 'an cosaibh fir
'sheasas gu dìreach deas.
11 Tha Dia a' gabhail tlachd gu mòr
de'n dream d'an eagal e,
'Chuireas an dòchas 'us an dòigh
'n a thròcair-san gach ré.

12 Thoir moladh, O Ierusalem,
do Dhia Iehobhah mòr,
Do d' Dhia-sa tabhair moladh fior,
O Shion, mar is còir.
13 Croinn-dhruididh fòs do dhorsa mòr'
do neartaich e gu maith;
'Us bheannaich e do shliochd gu léir
a'd' mheadhon féin a stigh.

14 'S e 'chuireas ann ad chrìochaibh fòs
sìth agus sonas mòr:
'S e 'ni le smior a' chruithneachd ghloin
do shàsuchadh gu leoir.
15 'S e 'chuireas 'àithne mach air tìr,
ni 'fhocal ruith gu luath.
16 Bheir sneachd mar olainn; sgaoilidh e
an liath-reodh mar an luath.

17 Leac-eighe tilgidh e a mach,
mar ghreamanna nach gann;
'Us anns an fhuachd a rinneadh leis,
cò dh'fheudas seasamh ann?
18 Cuiridh e 'fhocal mòr a mach,
'us leaghar iad a rìs:
Air séideadh dha le gaoith an sin,
sruthaidh na tuiltean sìos.

19 Do Iacob tha e 'foillseachadh
a bhriathar fior-ghlan naomh,
A statuin 'us a bhreitheanais
do Israel gu caomh.
20 So maitheas nach do dheònaich e
dh'aon chinneach 'tha fo 'n ghréin:
A bhreitheanais cha b'aithne dhoibh.
Molaibh Iehobhah treun.

## SALM CXLVIII.

1 MOLAIBHSE Dia. Ard-mholaibh fòs
Iehobhah mòr gu bràth,
O nèamh nan speur; molaibhse Dia,
's na h-ionadaibh a's àird'.
2 Uil' aingle Dhé, mòr-mholaibh e:
molaibh e, 'shluagh gu léir.
3 O ghrian 's a ghealach, molaibh e,
's a reulta glan nan speur.

4 O nèamha àrd' nan uile nèamh,
'us uisgeachan a ta
An còmhnuidh shuas os ceann nan speur,
molaibhse Dia a ghnàth.
5 Thugadh iad cliu 'us moladh binn
do ainm Iehobhah thréin;
Oir chuir e 'àithne mach le neart,
'us rinneadh iad d'a réir.

6 Do rinn e fòs an daingneachadh
a chum bhi buan a ghnàth:
'Us chuir e statuin orra sud
nach téid air chùl gu bràth.
7 O'n talamh fòs a ta fo nèamh,
molaibh Iehobhah treun;
Uil' dhràgona ro uamhasach,
's a dhoimhneachdan gu léir.

8 Tein'-athair agus clach-shneachd chruaidh,
an ceò 'théid suas, 's an sneachd;
Gaoth dhoinionnach a' coimhlionadh
a bhriathar-san gu beachd.
9 Na sléibhte farsuinn atmhor mòr',
's na tulaich fòs le 'chéil':
Gach craobh 'bheir toradh agus blàth,
's na seudair àrd' gu léir.

10 Gach beathach, ainmhidh, 'us gach dùil
a shnàigeas air an làr,
'S gach eun 'tha sgiathach, iteagach,
ag itealaich gu h-àrd.
11 Gach rìgh air thalamh, làidir mòr,
s gach pobull fòs air bith;
Na prionnsan 'us luchd-breitheanais
'tha thar gach tìr fa leth.

12 Na h-òig-fheara 'tha calma, deas,
's na maighdeana le 'chéil';
Na seanairean 'ta eòlach, glic,
's gach leanabh òg gu léir.

13 Ainm Dhé àrd-mholadh iad, oir tha
'ainm-san a mhàin ro mhòr:
Os ceann na talmhainn 'us nan nèamh,
air àrdachadh tha 'ghlòir.

14 Adharc a shluaigh leis àrdaichear,
seadh cliu a naomh gu léir,
Sluagh Israeil, 'tha dhasan dlùth,
Molaibh Iehobhah treun.

## SALM CXLIX.

1 MOLAIBHSE Dia: 'us oran nuadh
seinnibh do Dhia gu caomh;
Seinnibh a mholadh-san gu binn,
'an coimhthional nan naomh.
2 Biodh Isra'l aoibhneach ann an Dia;
an Ti a chruthaich e;
Deanadh clann Shioin gairdeachas
'n an Rìgh air feadh gach ré.

3 'Us anns an dannsadh thugadh iad
d'a ainm-san moladh binn:
A chliu le tiompan seinneadh iad,
'us leis a' chlàrsaich ghrinn.
4 Oir tha Iehobhah 'gabhail tlachd
'n a phobull dìleas féin:
Ro sgiamhach fòs le 'shlàinte ni
na daoine sèimh gu léir.

5 Biodh air na daoinibh naomh' an sin
ùr-ghairdeachas 'an glòir:
'Us air an leabaidh seinneadh iad
do Dhia le iolaich mhòir.
6 Gu robh àrd-chliu an Tighearna
gu dligheach ann 'n am beul:
'Us ann an làimh-san fòs gu robh
claidheamh dà-fhaobhair geur.

7 A chum gu-n deant' air fineachaibh
làn-dìoghaltas gu léir:
'Us mar an ceudna air na slòigh
làn-smachdachadh gu geur.
8 A chum gu-n deant' an rìghre-san
a chur fo chuibhrich ghéir;
Fo ghèimhlibh teann de'n iarunn chruaidh
an uaislean mòr' gu léir.

9 Chum dìoghaltas a chur 'an gniomh,
'tha sgrìobht' 'n a fhocal ceart:
So cliu nam fìreanach gu léir.
Molaibhse Dia nam feart.

## SALM CL.

1 MOLAIBHSE Dia. 'N a theampull naomh
molaibhse Dia gu mòr:
An speuraibh àrd' a chumhachd fòs
molaibh e mar is còir.
2 Air son a ghniomhara ro threun,
molaibhse Dia 's gach àit;
A réir a mhòrachd molaibh e,
's a ghlòir a ta ro àrd.

3 Le guth na trompaid mar an ceudn'
molaibhse Dia gu binn:
Air clàrsaich seinnibh moladh dha,
'us air an t-saltair ghrinn.
4 Le tiompan thugaibh moladh dha,
's an dannsadh mar an ceudn';
Le organ togaibh suas a chliu,
's le inneal-ciùil nan teud.

5 Air ciombalaibh 'tha labhar binn
molaibhse Dia gun tàmh:
Molaibhse Dia air ciombalaibh,
'ni toirm 'us fuaim ro àrd.
6 Gach uile dhùil sam bith 'tha beò,
'g am bheil an deò 'n an cré,
Ard-mholadh iadsan Dia gu mòr.
Molaibh Iehobhah treun.

A' CHRIOCH.

# LAOIDHEAN

O NA

# SGRIOBTUIRIBH NAOMHA.

## LAOIDH I. Genesis i.

1 O NEO-NI éireadh talamh 's nèamh,
so labhair guth an Triath:
O neo-ni dh'éirich talamh 's nèamh,
gu h-ùmhal mar a dh'iarr.
2 Shuidh air an aigein duibhre tiugh,
thuirt Dia, Biodh solus ann;
Ghrad-las an solus dealrach glan,
's an duibhre theich gu teann.

3 Do neulaibh dh'àithn e togail suas;
suas thog na neoil d'a réir;
Le'n ionmhas uisg 'sgaoil iad 's gach àit,
a' snàmh air feadh nan speur.
4 Dh'àithn e do'n uisg' a luidh air fonn
grad-thional gu aon àit;
Dhian-ruith an fhairge, tonn air thonn
'us feuch an talamh tràight'!

5 Le lùibhean gorm' 'us craobhan meas,
chòmhdaich e 'n talamh lom;
Mu-n d' thàinig fras no drùchd o'n speur,
's mu-n d'éirich grian air fonn.
6 Sgeadaich e 'n sin na nèamhan àrd';
gu dealrach las a' ghrian:
A' ghealach 'us na reulta dhùisg,
a chuntas mhìos 'us bhliadhn'.

7 De'n uisge dhealbh Iehobhah treun
gach gineal éisg 's a' chuan;
'Us ghairm o'n doimhne mar an ceudn'
gach eun 's an ealtainn shuas.
8 Gach dùile beò air thalamh 'ta
dhealbh thu le d' làimh, fa leth;
Do'n leòmhan bhorb 's do'n chnuimheig fhaoin
thug thu maraon am bith.

9 An duine chruthaich thu fadheoidh,
a'd' choslas glòrmhor féin,
Gu bhi 'n a uachdran dligheach fior
os ceann gach ni fo'n ghréin.
10 D'uil' oibre 'n sin a'd' làth'r, a Dhé,
gu ceutach àluinn sheas;
Sheall thu, 'us thuirt gu robh gach ni
gu fior-mhaith agus deas.

11 Cia glòrmhor d'oibre-sa gu léir!
cia treun thu féin an neart!
Co 'n ti nach tugadh dhuit-sa cliu!
molams' thu, 'Dhia nam feart!

## LAOIDH II. Genesis xxviii. 20–22.

1 'DHE Bhéteil! le d'làimh thoirbheartaich
's tu 'bheathaich d'Isra'l féin:
'S a threoraich feadh an turuis sgìth,
ar sinnseara gu léir;
2 Ar bòid 's ar n-urnuigh nis a ta
an lath'r do chaithir ghràis;
Bi leinn, O Dhia ar n-aithriche!
's na dìobair sinn gu bràth.

3 Tre cheumaibh dorch' ar beatha 'n so,
O treòraich thusa sinn;
'S o là gu là ar teachd-an-tìr,
's ar n-éideadh-cuirp thoir dhuinn.
4 Fo sgàil do sgéith, O, dean ar dìon
gu crìch ar seachrain sgìth,
'Us thoir d'ar n-an'maibh fois fadheoidh
a'd' chòmhnuidh shuas 'an sìth.

5 Na tiodhlaca so, 'Dhé nan gràs,
thoir dhuinn o d'làimh gu fial;
'S a nis, 's o so a mach gu bràth,
is tu do ghnàth ar Dia.

## LAOIDH III. Iob i. 21.

1 LOMNOCHD mar thàinig sinn a steach
do 'n t-saoghal so air tùs,
Is amhluidh théid sinn lomnochd as,
'us taisgear sinn 's an ùir.
2 Gach ni ri 'n canar leinn gu faoin
ar maoin 's ar stòras féin,
Is iasad goirid aon là e,
's grad-dhìolar e gu léir.

3 'S e Dia 'bheir dhuinn gach comhfhurtachd,
no 'ghearras iad air falbh;
Ma thug e leis, 's e féin 'thug uaith:
beannaicht' gach uair biodh 'ainm!
4 Beannaicht' gu sìorruidh gu robh Dia!
cha ghearain sinn na 's mò;
Docrach no socrach biodh ar cor,
dhuits', 'Athair, gu robh glòir.

## LAOIDH IV. Iob iii. 17–20.

1 CIA sàmhach ciùin an talla dorch
's an gabh sinn uile tàmh;
'An tìr na dì-chuimh' far nach gluais
aon fhuathas sinn no nàmh.

2 Cia tosdach sèimh an leabadh 'n uaigh,
a ghabhail suain 'us fois;
Théid crìoch air dragh luchd-euceirt innt'
's gheibh daoine sgìth innt' clos.

3 Innte cha chaoidh am prìosanach
na 's mò mar fhuair e 'chlaoidh;
Cha dochainn smachd an droch rìgh bhuirb,
's is balbh guth 'mhillteir dhaoi,
4 Tha lag 'us làidir, beag 'us mòr,
co-shìnt 's an uaigh le 'chéil';
Tha naimhdean sàmhach taobh ri taobh,
'us luchd na comh-stri réidh.

5 Co-ionnan caidlidh iad air fad
fo ghlasaibh teann a' bhàis,
Gu'n uair 's an gairmear iad le Dia
'n a fhianuis là a' bhràth.

## LAOIDH V. Iob v. 6–12.

1 AMHGHAR o'n duslach ged nach dùisg,
o'n ùir ged nach tig bròn;
Gidheadh is lìonmhor iad na h-uilc
'th'air mac an duine 'n tòir.
2 Amhluidh mar dh'éireas sradan suas
gu luath air lorg a chéil':
Mar sin tha'n duine air a bhreth
gu bròn 'us cùradh geur.

3 Ach earbam-sa ri Dia mo chùis,
'us deanam m'urnuigh ris;
Riaghladh an domhain tha 'n a làimh,
gu 'làthair teichidh mis'.
4 Tha 'oibre lìonmhor agus mòr,
cò chuireas iad an céill?
An t-anam brònach ni e ait,
's an t-anam lag ni treun.

## LAOIDH VI. Iob viii. 11–22.

1 GUN làth'ch am fàs an luachair ghlas?
no seilisteir gun sruth?
Ged fhàs, is diombuan gèarr an cuairt,
seargaidh, gun bhuain, an cruth.
2 Is ionnan dòchas baoth an daoi,
nach feud a chaoidh 'bhi buan;
Mar lìon an damhain-allaidh fhaoin,
'théid leis gach gaoth mu'n cuairt.

3 Trath leigeas e a thaic r'a thigh,
aomaidh gach clach 'us crann;
'S luath ghreimicheas e ris, ach 's luaith'
théid 'fhardoch bun os ceann.
4 Ged fhàs 'n a ghàradh ris a' ghréin
a gheuga dosrach ùr;
'S ged sgaoil e 'fhreumhan domhain teann
do-spìonaidh 'ta car ùin';

5 Gidheadh air teachd d'a bhinn o nèamh,
spìonar a fhreumh á bun;
'Aite cha-n aithnich e na's mò;
caochlaidh a ghlòir gu tur.
6 Feuch, 's amhluidh gairdeachas nan daoi,
'ni tàir air naomh-reachd Dhé;
Grad-thuitidh iad: 's co grad a thig
'n an àite daoine sèimh.

7 Ach Dia nan gràs, le cumhachd mòr,
ni daoine còir a dhìon;
An cridhe lìonaidh e le gean,
's am beul le moladh sìor.

## LAOIDH VII. Iob ix. 2–10.

1 AM bi siol Adhaimh saor o chiont',
no glan 'am fianuis Dhé?
Ma thagras e réir ceartais ruinn,
f' a smachd théid sinn do'n eug.
2 Gu geur-chuiseach ma thoimhseas e
gach smuain, 'us guth, 'us gnìomh;
Leithsgeul, air son mo mhìle ciont'
a dhealbh cha-n urrain mi.

3 Is glic a chridh' 's is treun a làmh,
's nach aingidh dàn an sluagh
A thogas ceann an aghaidh Dhia;
cò riamh 'thug air-san buaidh?
4 Roimh 'fheirg, na sléibhte criothnaichidh,
'us clisgidh iad o'm bonn;
O 'bhunchar luaisgidh null 's a nall,
le garbh-chrith, 'n talamh trom.

5 Ma thoirmisgeas e éirigh gréin',
cha-n éirich grian gu bràth:
Duibh-neulach ni e 'n speur air fad,
's gach reul théid as 'n a smàl.
6 Coisichidh Dia 's an fhairge ghairbh,
carbad de ghaothaibh ni;
A shlighe àrd cò lorgaicheas
a cheuma dorch' co chi?

## LAOIDH VIII. Iob xiv. 1–15.

1 O, DHUINE 'th'air do bhreth le mnaoi,
cia tearc 'us truagh do làith'!
O'n duslach thàinig thu, 'us théid
gu d' dhuslach féin gun dàil.
2 Mar mhaoth-lus fasaidh tu fo bhlàth
'us gheibh thu bàs gu beachd:
Mar fhaileas teichidh tu gu luath,
's cha bhuan air thalamh neach.

3 Làn ciont' 'us truaigh', an seas aon dùil,
fa chomhair sùilean Dhé?
Cò chaoidh 'bheir uisge soilleir glan
á tobar salach creidh?
4 Ar làithean air an àireamh ta,
's gun tàmh a' gabhail seach;
Is goirid gus an tig an uair
a ni de'n uaigh ar teach.

5 'Dhé mhòir! na smachdaich ann ad fheirg
an tomhas goirid faoin,
De làithibh diombuain an-shocrach
'thug thu do chloinn nan daoin'.
6 Ged chrìonas lus, cha-n fhaigh e bàs,
thig 'fhas ri ùine nìos;
'S ged sheargas craobh 's a' gheamhradh fhuar
ni 'n t-earrach nuadh i ris.

7 Ach aon uair 's gu-m faigh duine bàs,
cha phill a làith' na's mò;
A bheatha cha dean earrach nuadh,
's air 'uaigh cha bhris an lò.

8 Amhluidh mar shruth a ruitheas bras,
'S nach pill air ais r'a shliabh;
Tha làithean 's bliadhnan 's linn 'dol seach,
's cha phill ri neach an triall.

9 'S an uaigh 'n tràth luidheas duine sìos,
caidlidh e 'n dìon a' bhais;
'S cha dùisg e tuilleadh gus an téid
an cruinne-cé 'n a smàl.
10 O, biodh an uaigh 'n a leabadh thàimh
dhomh féin, gu là mo Thriath,
'S an éirich mi gu h-aobhach suas
le naomh-shluagh maiseach Dhia!

11 'S an dòchas ait, le foighid mhòir,
feithidh mi ordugh Nèimh,
A thig 's an àm a shònruich Dia
's an triall mi thuige féin.

## LAOIDH IX. Iob xxvi. 6–14.

1 CO ghleachdas ris a' ghairdean threun
a dhealbh na speuran àrd?
No c'àit am folaich neach e féin
o'n t-sùil d'an léir gach àit?
2 'N a shealladh-san tha ifrinn féin
'us léir-sgrios uile rùisgt':
'S an ceilear lochd air bith no beud
o fhradharc geur a shùl?

3 Air neo-ni chroch e'n domhan mòr,
's an àirde tuath do sgaoil
Air ionad falamh, agus phaisg
uisge 's na neulaibh faoin'.
4 Tràth chithear cumhachd Dhé's gach àit,
tha sgàil 'g a fholach féin;
Tha 'chaithir cuairtichte le neoil,
's do dhuine beò cha léir.

5 Onfha na fairge pillidh e
le tràigh, air meud a neirt
'Us air a' chrìch a thug e dhi
a chaoidh cha téid i thart'.
6 Roimh achmhasan Iehobhah thréin,
tha talamh 's nèamh air chrith:
Clisgidh an stéidh ma lasas suas
a chorruich uair air bith.

7 Gun doinionn luaisgidh e an cuan,
's togaidh e suas a thuinn;
'S an t-uaibhreach tilgidh e, gun nàmh,
o 'àirde bun os ceann
8 'S e 'lìonas nèamh le cuideachd naoimh,
's a ni iad aoibhneach ait;
Ach sliochd na nathrach tilgidh sìos
gu ionad claoidh le smachd.

9 D'a oibribh 's beag a chithear leinn,
's cha tuig sinn iad sin féin:
Ach tairneanach a chumhachd mhòir,
cò dh'fheudas chur an céill?

## LAOIDH X. Gnàth-fhocail i. 20–31.

1 'AN coimhthional nan iomadh slògh,
'us anns na ròidibh tiugh',
Ri cloinn nan daoin' tha Gliocas nèimh
a' togail suas a ghuth';

2 Cia fhad a ni luchd fanoid tàir
air fìrinn 's gràsan Dhé?
'S a bheir sibh, 'amadana, spéis
d'ur toil mhi-chéillidh féin?

3 Pillibh air m'earails', air 'ur n-ais,
'us bidh sibh sona chaoidh:
Pillibh, 's a chum 'ur beannachadh,
mo Spiorad bheir mi dhuibh.
4 Ach mur toir sibh mo ghuth fainear,
's mur éisd sibh ri mo ghlaodh:
Tràth ghlaodhas sibhs' 'an là 'ur n-airc,
'ur n-athchuinge bidh faoin.

5 Tràth ghlacas léir-sgrios sibh 'n a cuairt,
mar iom-ghaoith luaith nan speur.
Ni mise fanoid air 'ur caoidh,
's 'ur n-urnuigh chaoidh cha-n éisd.
6 O'n ròghnaich sibh roimh bheatha bàs,
's éigin gu bràth 'bhi truagh;
Oir ciod air bith a chuireas neach,
dheth sin ni 'n neach sin buain.

## LAOIDH XI. Gnàth-fhocail iii. 13–17.

1 CIA sona 'n ti do theagasg Dhé!
'bheir éisdeachd gach aon uair;
'S ri gliocas nèimh, le mòran tlachd,
'thionnda's gu moch a chluas?
2 Is fèarr a stòr na 'n t-ionmhas faoin
a tha 's an t-saogh'l gu léir;
'S is luachmhoire a dhuais gu mòr
na òr a' chruinne-ché.

3 Tha saoghal fada 'n a làimh dheis,
'us urram 'n a làimh chlì;
Iadsan air fad a bheir dha gràdh,
's leo saoibhreas, slàint', 'us sìth.
4 Do 'n òg 'n a shlighe fhior-ghlan réidh,
sòlas bheir e gu pailt,
'S do 'n aosda bheir e coron glòir,
's tròcair o Dhia gun airc.

5 An uair tha dìchioll dhaoine mòr,
tha 'dhuais-san mòr d'a réir:
De shòlasaibh tha 'shlighe làn;
'us sìth a ghnàth 's gach ceum.

## LAOIDH XII. Gnàth-fhocail vi. 6-12.

1 EIRICH a lunndaire gu grad,
'S thoir ort an seangan beag gun stad,
Oir ged nach d'fhuair e riamh fear-iùil',
No neach g'a ghreasadh air a chùl;
2 Fa chomhair geamhraidh ni e deas,
A' cuimhneachadh gun tàmh a leas;
'S an t-samhradh trusaidh e a lòn,
'S an fhoghar iomlan tha a stòr.

3 Ach c'uin' a dh'éireas tus' o d' shuain?
A lunndaire, nach dùisg thu suas?
Cha-n iarr do leisg ach tuilleadh tàimh,
Le clò do'n t-sùil, 'us pasgadh làmh.
4 Ach feuch! tha bochdainn agus bròn,
Ag iadhadh air gach làimh a'd' chòir;
'S mar ghaisgeach armaicht' teachd a'd' dhàil,
Trom-bhruthaidh iad do cheann fo'n sàil.

### LAOIDH XIII. Gnàth-fhocail viii. 22-36.

1 BIBH tosdach uile, 'chlann nan daoin'
tràth ghlaodhas Gliocas Dhé,
A bhriathra thugar leibh fainear,
's d'a earail thugaibh géill.
2 Bu mhise Annsachd Dhé o thùs,
mu-n robh na nèamhan ann;
'S mu-n d'fhuair an domhan mòr a bhith,
bha mise, feadh gach àm.

3 Mu-n robh ann sléibhte mòr no beag',
mu-n robh ann muir no tìr,
No ni air bith 's a' chruinne-ché;
aig deas làimh Dhé bha mi.
4 Tràth dhealbh e neòil 'us athar àrd,
an talamh tràight' 's an cuan,
'S tràth ghèarr e 'n criochan doibh fa leth,
bha mise leis 's an uair.

5 Tràth chroch e 'n talamh cothromach,
gun taic ris o aon taobh,
Dhearc mi le gairdeachas an sin
air ionad-còmhnuidh dhaoin'.
6 Dhealbh smuain mo chridh' o shìorruidheachd
làn-tearmunn doibh o'n bhàs;
Neo-chaochlaidheach, uaith sin gu so,
tha m'iochd dhoibh 'us mo ghràdh.

7 Ri m' theagasg éisdibh uime sin,
'us gheibh sibh beatha uaith,
Is sona 'n ti 'bheir géill do m' lagh;
bidh 'n ti nach tabhair, truagh.
8 Is mise 'ni gu nèamh an t-iùl,
's an slighe réidh do m' shluagh:
Tha beatha 's cairdeas aig gach neach
a leanas mi gach uair.

9 Ach 's naimhde mòr' d'an an'maibh féin
na dhiultas géill do m' reachd;
'S na bheir sìor-fhuath do m'theasgasg naomh,
chum ifrinn théid gu beachd.

### LAOIDH XIV. Ecles. vii. 2-6.

1 O, SIBHS' air fad le'm b'àill 'bhi glic,
bibh tric 'an tigh a' bhròin:
Oir luath no mall tha sinn gu léir
ri fulang péin 'us leoin.
2 Is fèarr gu mòr 'bhi 'giùlan goimh,
o àmhghar tigh na caoidh;
Na 'n cridh' a lot le sòlas baoth,
'an cuideachd dhaoine daoi.

3 'N tràth bhios an aghaidh tuirseach trom,
's an t-sùil a' sileadh dheur,
Gheibh smuainte naomh' 's an anam tamh,
's ni iad na 's fèarr an gnè.
4 An duine crìonna théid gu tric
gu bothan bochd a' bhròin;
Ach leis an dream air bheagan céill'
is aoibhinn talla 'cheòil.

5 Is diombuain aighear dhaoine daoi,
's is dlùth dhoibh àmhghar truagh:
Mar bhoisge fuaimneach droighinn fhaoin
'ghrad-chaochaileas gu luath.

### LAOIDH XV. Ecles. ix. 4, 5, 6, 10.

1 'S E nis an t-àm 'bhi réidh ri Dia;
'S e nis an t-àm 'thòirt géill do'n Triath;
Am feadh a mhaireas là nan gràs;
Feudaidh gach neach dol as o'n bhàs.
2 'S i so an uair a sheachnadh truaigh',
'S a thabhairt nèimh a mach le buaidh;
So cothrom àigh 'tha 'dian-dhol seach,
Deanar deadh bhuil dheth leis gach neach.

3 Is fios do'n bheò gu faigh e bàs,
Air dì-chuimhn' tha gach marbh an tràs:
An cuimhne dh'fhalbh, 'us dh'fhalbh an aimn,
Cha-n aithn'ear iad, 's cha-n aithne dhoibh.
4 Theirig an gràdh, 'us sguir am fuath,
'S tha'm farmad sìnte leo 's an uaigh;
Cha-n eòl doibh ni sam bith fo 'n ghréin;
An saothair sguir maraon riu féin.

5 Dean dìchioll uime sin 'n a thràth,
Crioch a chur air saothair do làmh:
Oir saothair, seòl, no obair ghlic.
Cha deanar leat gu bràth fo 'n lic.
6 'S an uaigh, do'm bheil sinn uile 'triall,
Maith'neas cha-n fhaigh, 's cha d'fhuaradh riamh;
Gun chaochladh bithidh cor gach neach
Gu àm d'a bhinne teachd a mach.

### LAOIDH XVI. Ecles. xii. 1.

1 CUIMHNICH do Dhia 'an làithibh d'òig,
làithean gun bhròn gun chal;
Mu-n tig na bliadhna breòite tinn,
's am fàs air d'inntinn smal.
2 Mu-n tig gu àirde cruas do chridh',
grad-sgrìobh air lagh do Dhia;
'S do Chruith-fhear cuimhnich fòs an tràs,
mu-m fàs thu aosmhor liath.

3 Oir, goirid uait tha pian 'us bròn,
na neòil tha cheana dlùth
'Ni d'aoibhneas dorch', 'us d'òige sean,
a' cur do ghean air chùl.
4 'S gèarr gus an gearain thu gu goirt
fo sprochd 'us iarguin aois',
'S an cuimhnich thu air aighear d'òig',
nach pill na 's mò do d' thaobh.

### LAOIDH XVII. Isaiah i. 10-19.

1 A MHAITHEAN Shodoim! gabhaibh suim
a dh'fhocal Rìgh nam feachd;
'Fheara Ghomorah! thigibh dlùth,
'us bithidh ùmh'l d'a reachd.
2 Mar so a deir e, Ciod is brìgh
d'ur n-ìobairtibh gun stà?
Tha m'altair sgìth d'ur tiodhlacaibh,
's ghabh mi d'ur n-aoradh gràin.

3 Ged las 'ur n-ìobairtean gu nèamh,
's ged dhorchaich tùis an speur;
Gidheadh bheir mise fuath 'us gràin
do ghniomh 'ur làmh 's dhuibh féin.
4 'Ur trasg 's 'ur n-urnuigh 's fuathach leam,
's 'ur làithe féill faraon;
Oir tha 'ur cridhe làn de cheilg,
's 'ur slighe cam 'us claon.

5 Glanaibh 'ur làmhan o gach olc,
's na deanaibh lochd na's mò;
'N 'ur giùlan uile bithibh ceart,
's 'n 'ur cridhe glan, gun ghò.
6 Na tairgibh dhomhsa urram faoin,
ach foghlumaibh mo reachd;
Teann-thagraibh cùis na bantraich truaigh
's air fann na deanaibh lochd.

7 An sin, mar chorcur dearg ged robh
'ur lochdan, nighear uaibh
An sal, 'us bidh sibh glan, tre ghràs,
mar shneachd a's àillidh snuadh.

LAOIDH XVIII. Isaiah ii. 2–6.

1 FEUCH! éiridh 's an linn dheireannaich
naomh theampull Dhé na glòir',
Os ceann nam beann 's nan sléibhtean àrd';
fàth iongantais ro mhòir!
2 D'a ionnsuidh thig na cinnich ait,
gach teangadh 's treubh le 'chéil':
Ag ràdh, Suas greasamaid gun dàil
gu teampull àluinn Dhé.

3 An solus 'thig O Shion àrd
dealraidh feadh dhùthcha céin;
'S do'n Rìgh 'n a shuidh' an Salem 'ta
bheirear 's gach àite géill.
4 Measg chinneach 's eilean iomallach
àrd-shuidhidh e gu breth,
'Us smachduichear 'n a cheartas leis
gach uile shluagh fa leth.

5 Le connspoid 'us le an-iochd borb
cha bhuairear linn nan gràs;
Gu speal 'us coltar iompaichear
gach claidheamh 's inneal bàis.
6 Le nàmh na's mò cha chasgrar nàmh
's cha bhi 's an àraich caoidh:
Cha chruinnich trompaid slòigh r'a chéil',
's cha-n éighear cath a chaoidh.

7 O, ghineil Iacoib, uime sin,
thigibh gu teampull Dhé;
'S 'n a sholus-san 'ta dealrach glan,
sìor thriallamaid gu nèamh.

LAOIDH XIX. Isaiah ix. 2–8.

1 FEUCH! dh'éirich solus air na slòigh
'bha 'chòmhnuidh 'n duibhre bàis;
'Us air an t-sluagh a bha fo sgàil,
nis dhealraich Grian nan gràs.
2 A d'ionnsuidh-sa, a Ghrian an àigh!
le fàilte thig gach sluagh,
'S iad aoibhinn mar luchd-buain o'n fhaich,
's am foghar taisgte suas.

3 Oir thog thu dhinn ar n-eallach ghoirt,
'us lotadh leat ar nàmh,
Le d' ghairdean treun ghrad-thilg thu sìos
luchd mi-ruin chum an làir.
4 Mar laoch a' ruith feadh fola 's àir,
tha Slànuighear nam buadh;
Mar cheumaibh dealanaich nan speur
bheir thu fo ghéill gach sluagh.

5 Feuch dhuinne rugadh Mac an àigh;
fhuair sinn Slànuighear treun!
Gach treubh air thalamh géillidh dha,
'us aingle nèimh gu léir.
6 Prionnsa na sìochaint canar ris,
's e'n Ti 'ta glic 'us treun;
Le ceartas riaghlaidh e gach sluagh,
o 'chaithir shuas air nèamh.

LAOIDH XX. Isaiah xxiv. 1–7.

1 CIA glòrmhor àluinn caithir Dhé!
Sion cia breagh a snuadh!
Innte chuir Dia a chaithir-rìgh,
chum marsuinn sìorruidh buan.
2 A balla dìonaidh e le 'ghràs,
gu làr cha tuit i chaoidh;
Ni slàinte tèarmunn di gach taobh,
's ifrinn cha-n fheud a claoidh.

3 A dhorsa sìorruidh, éiribh suas,
fosglaibh gu luath o chéil';
'S gu-n rachadh naomh-shluagh Dhé a steach
a thug d'a reachd-san géill.
4 An so gun airceas mealaidh sibh
sìth shòlasach gu bràth;
Sibhse le n' ionmhuinn àrd-ainm Dhé
's tha 'deanamh buin á 'ghràs.

5 Earbaibh á Dia, sìor-earbaibh as;
gach eagal fògraibh uaibh;
Aig Dia tha cumhachd chum 'ur dìon,
feadh linn nan linn gu buan.
6 Còmhnuidh nan droch dhaoin', ged is àrd,
bheir Dia le 'làimh i nuas;
'S am mòr-chuis tilgidh esan sìos,
co ìosal ris an uaigh.

7 Saltraidh am bochd an sin le tàir,
air àrois àrd' nan daoi;
Tràth bhios iad sìnte air an làr,
gun éirigh 'n àird a chaoidh.

LAOIDH XXI. Isaiah xxxiii. 13–18.

1 HO! gach aon neach fad as no dlùth
do'n chùis so gabhaibh suim;
Bidh àgh 'us beannachd aig na naoimh,
ach sgriosar daoine daoi.
2 An ti 'bhios ionraic treibhdhireach
fa chomhair Dhé gach uair,
Ri gniomh gun iochd nach cuir a làmh,
's air bréig gu bràth nach luaidh;

3 An ti nach laimhsich duais an uilc,
's gu ceilg nach buair an saogh'l,
Nach seall gun ghràin air lochd air bith,
's nach gluais air slighe chlaoin:
4 An ti sin còmhnuidh gheibh gu bràth
'an daingneach làidir Dhé;
Gun easbhuidh gheibh e 'theachd-an-tìr,
'us caisgear ìota 's fheum.

5 Fadheoidh bidh Nèamh dha fosgailte,
le dorsaibh farsuinn fial,
'S le Rìgh nan rìghrean bithidh e
gu tèaruint' feadh gach ial.

LAOIDH XXII. Isaiah xl. 27–31.

1 CARSON a dhòirtear leat a mach
do chaoidh, gun dùil ri iochd?
Ceart mar nach tugadh Dia fainear
cùis neach air bith d'a shliochd.
2 Esan a chruthaich talamh 's nèamh,
am bheil a thèarmunn gann?
No 'm feud an làmh a dhealbh gach ni
fàs sgìth gu bràth no fann?

3 Maith, glic, 'us uile-chumhachdach,
tha'n Triath a ta 'g ar dìon;
A shlighe ged nach léir do neach,
is ceart e anns gach gniomh.
4 'S mòr fàth ar misnich, uime sin,
fo cheannsal Dhé na sluagh;
Do'n fhìrean lag bheir esan neart,
's do'n anmhunn bheir e buaidh.

5 Caillidh na daoine sean an treòir,
's an òigridh féin an lùth;
Ach 'mheud 's a dh'fheith ri Dia nan gràs,
tha slàinte dhoibhsan dlùth.
6 Le cosaibh lùthar siubhlaidh iad
's an t-slighe dh'ionnsuidh glòir';
'S fàsaidh an neart mar thriallas iad,
'n an giùlan diadhaidh còir.

7 Air sgiathaibh creidimh éiridh iad,
mar iolair luaith nan speur,
Os ceann an t-saoghail dhoirche so,
gu Dia 'an àirde nèimh.

LAOIDH XXIII. Isaiah xlii. 1–13.

1 FEUCH m'òglach! feuch mo sheircin [ghràidh
's e àrdaicht' ann am neart;
Mo roghainn e do'n t-sluagh gu léir,
dha thug mi spéis gu beachd.
2 Air-san gu saoibhir tùirlingidh
mo Spiorad naomha féin,
Chum anns na dùthchaibh iomallach
mo bhreth gu-n cuir e 'n céill.

3 Sèimh agus ciùin, gun gheilt no buirb,
bheir esan breth neo-chlaon;
Cha bhris e 'm feasd a' chuilc 'tha brùit',
's cha mhùch e'n lasair chaol.
4 Gu lasair séidear leis an t-srad;
do'n lag bheir e làn-bhuaidh;
Feadh mhòr-thìr 's eilean sgaoilidh 'eud,
'us géillidh dha gach sluagh.

5 So deir an Dia 'ghairm nèamh gu bith,
's a las na lòchrain iùil,
A thug do 'n duine spiorad glic,
's a dhealbh gach uile dhùil:
6 'S tu m' Fhàidh, a ghairm 's a thog mi suas!
gach uair is leat mo neart;
O m'uile chumhachd gheibh thu treoir
gu d' chòmhnadh anns gach beairt.

7 Annad-sa ni mi ris gach tìr
coimhcheangal sìorruidh gràidh
'Thoirt saorsa do na braighdibh leòint',
's do chinnich eòlas àigh.

8 Na dorsa prais grad-bhrisidh tu,
's na glasan làidir teann:
'Us solus aoibhinn agus saors'
bheir thu do'n daor 's do'n dall.

9 'S mise Iehobhah; 's e sin m'ainm
air feadh gach uile ial;
Mo ghlòir cha bhuin do dhealbhan faoin',
's mi féin a'm' aonar Dia.
10 Feuch! choimhlionadh a nis gach ni
'gheall mi o shean do'n t-saogh'l;
'S na nithe 'gheallar leam an tràs
coimhlionar iad faraon.

11 Canaibh do'n Tighearn' òran nuadh:
air 'ainm biodh luaidh 's gach àit;
Feadh muir, 'us tìr, 'us innsean cian,
biodh moladh Dhia gu bràth.
12 A chaithir mhòir! 'us fhàsaich fhaoin!
molaibh araon ar Dia;
'S a mhachair thugaibh moladh dha,
's na bheil 'n 'ur tàmh feadh shliabh.

13 Seinneadh gach sluagh, gu h-aon-sgeulach,
glòir ion-mholt' Dhé bhith-bhuain;
'S do'n chaithream aoibhinn agus throm
co-fhreagradh fonn 'us cuan!

LAOIDH XXIV. Isaiah xlix. 13–17.

1 A NEAMHA togaibh luathghair ait;
a thalaimh, binn-cheol seinn;
A shléibhte, canaibh co-sheirm chiùil,
's gach dùil air feadh gach linn!
2 Feuchaibh cia tròcaireach ar Dia!
cluinnibh a bhriathra gràis;
Do'n anam thruagh bheir comfhurtachd,
'us saors' o dhochann bàis.

3 Sguiribh, 'an làithibh goirt 'ur claoidh',
d'ur caoidh 's d'ur gearan cruaidh:
An saoil sibh nach toir Dia fainear
staid gach aon neach d'a shluagh?
4 An dìobair màthair cìochran maoth
a broillich, le an-iochd?
Nach maothaich osna 's deòir a crìdh'
's nach gabh i truas d'a sliochd?

5 Ach, arsa Dia, ged chaochail iochd
d'a gineil anns gach mnaoi,
Mo ghaol 'us m'iochd-sa do mo shluagh,
gun chaochladh mairidh chaoidh.
6 Domhain air dèarnaibh mo dhà làimh,
ainm Shioin ghèarr mi sìos;
A balla briste càiridh mi,
's a h-àrois togaidh rìs.

LAOIDH XXV. Isaiah liii.

1 CIA tearc an dream, le creidimh beò
a ghabhas eòlas uainn;
No 'mhothaicheas o'm fiosrach féin,
mòr-chumhachd Dhé nan sluagh?
2 Tha IOSA teachd! gun ghreadhnachas,
a dh'fhoillseachadh cia dlùth;
Oir àille thalmhaidh air cha bhi,
no 'bheag a dh'ioghnadh shùl.

3 Mar chinneas ann am fàsach faoin
luibh mhaoth, gun chùram sluaigh,
Mar sin, 's an t-saoghal aingidh so,
dh'fhàs Criosd fo ainneart suas.
4 Fo dhìmeas 'us fo tharcuis dhaoin',
feuch fear an àmhghair thruaigh!
'Us bròn a' leantuinn ris gun chlos,
an taobh a bhos de'n uaigh.

5 Ach cha b'e féin, ach sinne 'thoill
gach cràdh a rinn a leòn;
Oir, neo-chiontach sheas e 'n ar riochd,
's gu h-iochdmhor ghabh ar bròn.
6 Gidheadh mar dhroch dhuin' mheasadh e,
's mar fhògarach o ghràs:
Tràth dhòirt e 'fhuil air son an t-sluaigh,
fo osnaidh chruaidh a' bhàis.

7 Le 'naomh-fhuil nigh e dhinn gu glan,
ar truaillidheachd 's ar lochd;
Leighis a chreuchdan, 's shaor a bhàs
gu bràth ar n-an'ma bochd.
8 Chaidh daoine dall 'us ceannairceach
air seachran truagh, mar threud;
Ach ghiulain Criosd ar n-eusaontas,
'us dhìol ar n-uile bheud.

9 Fo bhuillibh trom' ar smachdachaidh,
feuch giulan caomh Mhic Dhé!
Mar uan a' chasgraidh, 's amhluidh sin,
cha d'fhosgail e a bheul.
10 A neo-chiontas cò dh'fhoillsicheas!
's e'n cuibhreach chruaidh an sàs?
Feuch dhìteadh e le samhladh reachd,
'us thugadh seach gu bàs.

11 Le peacaich luidh e sìos 's an dus,
na beartaich thug dha uaigh;
Mar chaith e 'bheatha, chrìochnaich e,
gun chiont', air meud a thruaigh',
12 Mar so ged bhruthadh e le Dia,
dh'éirich ar Triath a rìs,
Oir ìobairt iomlan aon Mhic féin
dhìol ceartas Dhé gu sìor:

13 Oir, arsa Dia, làn-shoirbhichidh
mo rùn 'n a làimh gun cheisd;
Bidh 'ghineal lìonmhor feadh gach linn,
's bidh inbhe mòr am feasd.
14 Bidh 'anam ait tràth dhearcas e
air toradh pailt a phéin;
'Us bheir na slòigh a shlànuich e,
cliu sìor d'an Slàn'ear treun.

15 Roinnidh e 'chreach le laochraidh treun';
's do'n eug bheir gach aon nàmh;
Le ciontaich ged luidh e 's an uaigh,
dh'éirich le buaidh an àird.
16 Dh'fhuiling e 'dhìoladh cionta dhaoin'
a dh'fhaotainn sìth' d'a shluagh;
'S mar charaid sìor-bheò nis air nèamh,
tagraidh e'n cùis gach uair.

## LAOIDH XXVI. Isaiah lv.

1 O DHAOINE tartmhor! thigibh chum
sruth pailt nan uisge beò;
A nasgaidh gheibh am bochd a dhìol,
gun airgiod 'us gun òr.

2 C'ar son a struidheas sibh 'ur maoin
air nithibh faoin' nach biadh;
'S a chailleas sibh 'ur saoth'r gach là,
mu ni nach sàsuich miann?

3 Gu deònach cromaibh riums' 'ur cluas,
ma 's àill leibh suaimhneas fìor;
Le m' theagasg bidh 'ur n-an'ma beò,
'us gheibh sibh sòlas sìor.
4 Eisdibh, 'us mairibh beò gu bràth!
mo chùmhnant gràsmhor 's leibh;
An tròcair a rinn Daibhidh ait,
gun airc bheir mise dhuibh.

5 Mar fhianuis ròghnaich 's thog mi e,
mar cheannard treun do m' shluagh;
Gach fine gairmidh e o chéin,
's bheir iad fo 'bhrataich buaidh.
6 Feuch crìocha cian nach b'aithne dhuit,
'us do nach b'aithne thu,
Ard-fhàidh! a d'ionnsuidh cruinnichidh,
's do m'ainm-sa bheir iad cliu.

7 Grad-iarraibh Dia am feadh tha 'chluas
'g a cromadh nuas r' ur glaodh;
'S 'n uair tha e 'tairgseadh dhuibh a ghràis,
gabhaibh ri 'shlàinte shaoir.
8 Tréigeadh an t-aingidh 'shlighe chlaon,
's an droch dhuin' smuain a chrìdh',
'Us pilleadh iad ri Dia gun dàil,
'us gheibh iad slàint' 'us sìth.

9 Oir Dia tha saoibhir ann an iochd,
'us laghaidh e gach beud;
Cha-n ionann nàdur dha 's do dhaoin',
a thròcair chaomh cha tréig.
10 Oir mar is àrd an speur, deir Dia,
os ceann na talmhainn fhaoin,
'S co àrd tha m'iùl 's mo smuainte-sa
thar iùl 'us smuainte dhaoin'.

11 Nuas silidh frasa sneachd 'us uisg',
's cha phill a rìs an àird,
An talamh gus an taisich iad
a ghiùlan lòin 's gach àit.
12 Mar so aon ghuth a labhras mis'
cha tig air ais gun bhuil;
Mo ghairm gheibh éisdeachd o gach dùil,
'us bidh iad ùmh'l do m' thoil.

13 N' sin stiùrar dùthchan iompaichte,
le aoibhneas 'us le fois:
Na sléibhte seinnidh air gach taobh:
buailidh gach craobh a bos.
14 'An àite droighin agus dris
bidh ùr-chroinn uaine 'fàs;
Mar so sìor-mhairidh; 's bheir gach dùil,
àrd-chliu do Dhia nan gràs.

## LAOIDH XXVII. Isaiah lvii. 15, 16.

1 EISDIBH! gach neach air thalamh 'ta,
guth Dhé ro àird 'us naoimh;
'S iad so a bhriathra tròcaireach,
fàth dòchais chloinn nan daoin',

2 'An àirde nèimh mo chaithir-rìgh
o shìorrui'chd shocruich mis';
'S leam cliu nan aingeal feadh gach linn,
's gach buaidh 'ta iomlan leis.

3 Gidheadh o m'ionad-còmhnuidh shuas,
sealladh ni nuas a ghnàth.
Air luchd a' chridhe bhriste bhrùit',
's 'n am bùthan ni mi tàmh:
4 A cheangal suas an spioraid bhrùit'
's g'a thoirt o'n ùir a nìos;
'S a bheothachadh nan an'ma truagh'
'tha 'dol do'n uaigh a sìos.

5 Na h-an'ma sin a dhealbh mi féin,
gheibh tèaruinteachd fo m' ghràs;
Tagradh cha dean mi riu do shìor,
mu-n tuit iad sìos a'm' làth'r.

## LAOIDH XXVIII. Isaiah lviii. 5–9.

1 FEUCH! ciod an trasg a's àill le Dia,
an e bhi cianail trom?
No sgeadaichte le samhladh bròin,
'us aghaidh leointe chrom?
2 An ionmhuinn leamsa éideadh bròin,
deir Rìgh na glòir' e féin?
Le ceann air lùbadh, 's gnùis fo smal,
am faigh sibh uamsa spéis?

3 Ri daoine truagh 'g an sàruchadh,
cum bàigh 'us cothrom maith;
'S do dhaoine bochd 'us an-shocrach
gabh cùram, 's bidh ort rath'.
4 Do'n dilleachd' ocrach thoir do bhiadh,
's biodh d'fhardach fial gach uair
Do'n choigreach 'tha gun àite-tàimh,
's do'n ànrach dhìblidh thruagh.

5 Còmhdaich an lomnochd, dìon am fuar,
tog suas an ti fo leòn;
'S na druid do chridhe le an-iochd
o neach air bith 's an fheòil.
6 An sin mar mhaduinn shoilleir chiùin,
bidh d'ùin' air thalamh bhos;
Air d'uile shlighe dealraidh Dia,
's o d'iarguin gheibh thu fois.

## LAOIDH XXIX. Tuir. iii. 37–40.

1 AM measg nan cumhachdach cò 'n ti
a bheir gu crìch na 's àill?
Nach 'eil gach ni 's a' chruinne-ché,
fo ordugh Dhé a mhain:
2 'S esan a ni ar n-aoibhneas mòr,
no 'bheir dhuinn bròn fa seach;
'S i 'làmh a dhealbh an solus iùil,
's do dhuibh-neoil 'thug an dreach.

3 Ciod uim' an gearain duine beò,
'g a leòn fo smachdach' Dhé?
A chum a leas tha Dia 'g a chlaoidh
gu 'thoirt d'a ionnsuidh féin.
4 O dhaoine! rannsaichibh gu geur,
gach ceum d'ur slighe chlaoin;
'S pillibh o 'r seachranaibh gu Dia,
'thaobh meud a thròcair chaoin.

## LAOIDH XXX. Hosea vi. 1–4.

1 THIGIBH, 'us rachamaid gu Dia,
le cridhe tiamhaidh bròin:
Ged pheacaich sinn, ni esan iochd
air an'maibh briste leoint'.
2 Air 'iarrtus dùisgidh 'n doinionn gharbh,
'us fàsaidh balbh a rìs;
'Us ged tha 'ghairdean treun gu sgrios,
tha e cho treun g'ar dìon.

3 B'fhada 's bu chian ar n-oidhche bhròin,
bheir teachd an lò dhuinn gean;
Oir thig ar Dia 'us fògraidh e
gach dòlas ruinn a lean.
4 'N sin gheibh sinn eòlas air a ghràdh,
ma thig sinn dhàsan dlùth;
Bidh 'ghnùis mar ghréin na maidne gloin',
's a ghuth mar inneal-ciùil.

5 Mar dhrùchd air bhàrr nan luibhean maoth;
's iad air gach taobh fo bhlàth;
No mar na frasan 'thig a nuas
air fearann cruaidh 's 'a Mhàrt;
6 Mar sin ni dealradh gnùis ar Dé
ar n' an'ma aoibhinn ait:
Fograidh e duibhre 's doilghios uainn,
'us ni sinn uaill gun airc.

## LAOIDH XXXI. Micah vi. 6–9.

1 CIA leis a thig mi 'm fianuis Dhia,
àrd Thriath a' chruinne-ché!
No ciod an ìobairt 'bheir mi dha,
chum e 'bhi ghnàth rium réidh?
2 An toilich mìle ìobairt-loisgt',
le'm boltrach tùis' an Triath?
Deich mìle sruthan olaidh 'n leoir,
's gach ainmhidh beò 's an t-sliabh?

3 Mur leoir, an gabh e mo cheud-ghin,
'an riochd mo bheatha féin;
Toradh mo chuirp 'an éiric m' an'm'
chum bhi 's gach àm rium réidh?
4 Cha-n fhoghainn so: is aobhar gràin
le Dia gach cràbhadh faoin;
'N a fhocal leig e ris a rùn,
a stiùradh chloinn nan daoin'.

5 O dhuine! so na dh'iarr e ort;
dean ceartas, miannaich iochd;
Gu h-ùmhal gluais an làth'r do Dhia,
'us dean a riar gu glic.

## LAOIDH XXXII. Habac. iii. 17, 18.

1 CHAOIDH ged nach toir crann-fìge blàth,
's nach fàs air fìon-chrann meas;
Saoth'r a' chroinn-olaidh ged a thréig,
's fàs dèis' gun bhi air slios;
2 Gach treud o'n mhainnir ged a bhuail
grad fhuathas 'n uair nach saoil:
Greigh ged nach fàg an t-Earrach cruaidh,
no bò air uachdar raoin;

3 Gidheadh 's an Triath bidh mise ait,
'us ni mi uaill 'n a ghràdh;
Mòr-aoibhneas ni mi ann am Dhia;
's e Dia mo shlàint' gu bràth.

4 Bheir Dia dhomh neart chum ruith gu dian
mar fhiadh air fireach àrd:
'Us bheir e mi gu rìogh'chd na glòir',
fo sheoladh caomh a ghràis.

5 'S e Dia mo stòr, mo bheatha 's m'iùl
o'n tig mo lùth 's mo threis;
Gainne no gort', beatha no bàs,
cha sgar o 'ghràdh mi 'm feasd.

## LAOIDH XXXIII. Mat. vi. 9–14.

1 'ATHAIR gach dùil a bhos 'us shuas!
d'an dual gach cliu 'us glòir;
'Ad làthair strìochdaidh sinne sìos,
gu h-ìosal mar is còir.
2 D'ainm naomhaichear 's a' h-uile àit,
'us aoradh dhà gach slògh;
Craobh-sgaoil do Shoisgeul, 's thoir dha buaidh,
'us luathaich rìogh'chd na glòir'.

3 Deanadh gach dùil air thalamh bhos
do thoil mar ainglibh nèimh;
Dhi géilleadh iad le cridhe ait
s' le giulan macant' sèimh.
4 Ar n-aran làthail deònaich dhuinn,
'us cridhe taingeil leis;
'Us ciod air bith a's cuibhrionn duinn,
do bheannachd biodh 'n a chois.

5 Maith dhuinn ar fiacha trom, a Dhé,
a réir mar mhaithear leinn
D'ar féichnibh féin an euceartan,
's gach beum a thug iad dhuinn.
6 Na leig 'am buaireadh sinn, a Dhé,
ach gléidh sinn o gach lochd;
Oir rìoghachd, cumhachd, agus glòir,
is leat le còir gu beachd.

## LAOIDH XXXIV. Mat. xi. 25–30.

1 BUIDHEACHAS follaiseach thug Criosd
d'a Athair féin, ag ràdh,
Sìor-bheannaicht' bi-sa, 'Dhia nam feart,
o linn gu linn gu bràth!
2 'S tu 'cheil air daoinibh saogh'lta glic
dearbh-fhìrinn shlàinteil nèimh,
Gidheadh a thaisbein soilleir i
do leanbaibh ùmhal sèimh.

3 'S i so do thoil-sa, 'Athair chaoimh!
's do naomh-reachd seasmhach buan;
Na h-iarradh aingle naomh' no daoin'
làn-fhios an aobhair uainn.
4 Gach uile chumhachd dhomhs' thug Dia
dha mhàin is fios mo ghnè;
'Us dhomh-sa mhàin a ghnè-san 's eòl,
's do'n dream d'an seòl mi e.

5 O sibhse 'ta le uallach trom
an uilc 's an eagail leoint',
Thigibh a m'ionnsuidh-sa, 'us gheibh
'ur n-anama fois 'us treoir.
6 Le cridhe ùmhal togarrach
mo chuing-sa togaibh oirbh:
Do m' cheannsal géillibh, 'us do m' reachd;
gu beachd cha-n 'eil e doirbh.

7 Oir caomh tha mise agus sèimh,
's cha dean mo chuing 'ur cràdh;
Foghlumaibh uam, 's 'ur n-an'ma sgìth
fois shìorruidh gheibh 'us àgh.

## LAOIDH XXXV. Mat. xxvi. 26–29.

1 'S AN oidhche 's an do bhrathadh Ios',
'S e réidh gu 'bheatha 'leigeadh sìos,
Ghlac e aran, 'us bheannaich e,
'Toirt buidheachais do Rìgh nan nèamh.
2 'N sin thubhairt e r'a chairdibh gaoil,
('S e 'briseadh 'n t-samhlaidh sin air 'fheòil,)
Glacaibh, ithibh; uaith so gu bràth,
Air chuimhne gleidhibh là mo bhàis.

3 Ghlac e an cupan fòs 'n a làimh,
'Us thog e rìs a ghuth an àird,
Trath labhair e le briathraibh sìth',
'Us teas-ghràdh 'lasadh suas 'n a chridh':
4 M'fhuil, amhuil so, bheir mise seach,
Mar éiric an'm' air son gach neach;
So seula cùmhnaint slàint' 'us gràis,
Cruaidh-naisgte leamsa ann am bhàs.

5 Làn luchdaichte le gràdh do dhaoin',
Tha'n cupan so, 's an ìocshlaint' saor;
Gabhaibh dheth uile, 's bithibh beò;
Bi'bh cuimhneach orms' 'thug suas an deò.

### Air sheòl eile.

1 'S AN oidhch' an d'éirich gach aon nàmh,
an aghaidh Slànuighear dhaoin',
Ghlac e, 's e réidh gu dol gu bàs,
aran 'n a làmhan naomh'.
2 'S air toirt da buidheachais do Dhia,
'tha 'riaghladh talamh 's nèimh,
An t-aran bhris, mar shamhl' air 'fheoil,
'us thuirt gu fòil r'a threud;

3 Mo chorp-sa briste, amhuil so,
feuch bheir mi dhuibh gu saor;
Oir air 'ur son-se bhriseadh e,
's air son a' chinne-daonn'.
4 Glacaibh 'us ithibh, uime sin,
'us cuimhnichibh mo bhàs,
Gach uair a ni sibh 'n obair cheudn'
'n a dhéigh so, gu là bhràth.

5 Ghlac e an sin 'n a làimh an cup',
's thug buidheachas faraon,
Bha 'chridhe laiste le teas ghràdh,
shruth slàint' o 'bhilibh caoin.
6 Feuch amhuil so bheir mise m'fhuil,
gu'r tèarn' o ghuin a' bhàis;
Gabhadh gach neach; tha 'n ìocshlaint saor
do gach uil'aon le'n àill.

7 Air feadh gach linn sìor-chuimhnichibh,
mòr-shaoibhreas m'iochd 's mo ghràis,
So seul a' chùmhnaint 'ni mi ruibh,
'us cuimhneachan mo bhàis.

## LAOIDH XXXVI. Luc. i. 46–56.

1 NI m'anam uaill 'us gairdeachas
'an Dia mo shlàinte chaoimh;
Oir thog a mhaitheas 'Inilt suas
o m'inbhe shuaraich fhaoin.

2 Canar mi sona leis gach linn,
oir rinn mo Dhia orm iochd,
Ro naomh tha 'ainm, 's is buan a ghràs,
nis 'us gach tràth gu beachd.

3 Feuch, dh'fhoillsich Dia a ghairdean treun,
an t-uaibhreach thréig e tur;
Luchd-àrdain thilg o'n caithir-rìgh,
's an t-ìosal thog o'n dus.
4 An t-acrach shàsuich e le lòn,
an saoibhir leòn le gort',
Ri luchd an àilghios chuir e cùl,
'us thug a rùn do'n bhochd.

5 Chuimhnich e 'thròcair 'us a ghràs
do Iacob 'òglach fèin,
'Us thug e cabhair, mar a gheall,
's an aimsir fad o chéin.

LAOIDH XXXVII. Luc. ii. 8-15.

1 AIR bhi do bhuachaillibh le 'chéil'
a' faireadh treud 's an oidhch',
Thaisbeanadh Aingeal doibh o nèamh,
's am magh lìon e le soills'.
2 Bu mhòr an oillt', ach thuirt e riu,
na gabhaibh geilt no sgàth,
Oir sgeul ro ait tha agam dhuibh,
'us do gach linn gu bràth.

3 'N diugh rugadh dhuibh 'am baile 'n Rìgh,
an Slànuighear, seadh Criosd,
Feuch, cluinnibh uamsa comharadh,
le 'm mothaich sibh gur fìor:
4 An naoidhean nèamhaidh gheibh sibh 'n sin
follais do rosgaibh dhaoin',
'S e paisgt' 'an trusgan an-uasal,
's na luidh' 'am prasaich fhaoin.

5 Labhair an Seraph so, 's air ball
bha 'm magh a dh'Ainglibh làn,
A' seinn gu binn do Dhia na sìth',
's b' e so 'bu bhrìgh d'an dàn,
6 Gach glòir do Dhia 's na nèamhan shuas,
sìth bhuan air thalamh ta;
Nochd Dia 'dheadh-thoil do'n chinne-daonn'
's cha traogh am feasd a ghràdh.

LAOIDH XXXVIII. Luc. ii. 25-33.

1 DO Shimeon an duine naomh
dh'innseadh le Spiorad Dhia,
Gu faiceadh e roimh uair a bhàis,
an Slàn'ear, Criosd an Triath.
2 An gealladh sòlasach so dh'fheith
an naomh, o là gu là;
'Us cha do mhealladh e 'n a dhùil,
choimhlionadh 'chùis 'n a tràth.

3 'N uair thugadh Iosa 'réir an lagh'
a stigh do 'n teampull naomh,
Do Shimeon dh'fhoillsicheadh cò e,
le Spiorad nèimh gu saor.
4 'N a ghairdean aosda ghlac an naomh
an naoidhean, 's thug e cliu
Do Dhia, 's e 'seinn le aoibhneas àrd,
's le gairdeachas 'n a ghnùis.

5 Nis leig do d'òglach triall 'an sìth
chum sìorruidheachd mar gheall;
O'n chunnaic mi do shlàint', a Thriath
mo thriall na bitheadh mall.
6 Na làmhan so, a ghlac mo Rìgh,
na glacadh ni 'n a dhéigh;
'S na sùilean so a chunnaic Criosd,
na faiceadh ni fo'n ghréin.

7 Tha'n t-slàinte 'gheall thu dhuinn o shean
's a cho-gheall thu faraon,
A' dearbhadh dhuinn gur fìor do ghràdh
gu bràth do'n chinne-daonn'.
8 So Grian an àigh le'm fògrar duibhr'
a' Gheintilich gun iùl,
'Us anns an cuir do theaghlach taght',
clann Israeil, an dùil.

LAOIDH XXXIX. Luc. ix. 18, 19.

1 CLUINNIBH sgeul ait; Tha Ios' air teachd
ri'n robh o shean ar dùil!
Lìonar gach crìdh' le gairdeachas,
seinnear gu bràth a chliu.
2 Tha'n Spiorad 'dhòirteadh air gu pailt,
r'a fhaicinn anns gach ni:
Tha gliocas, cumhachd, eud, 'us gràdh,
'dealradh 'n a 'uile ghniomh.

3 Le 'theachd, làn shaorar braighde truagh'
'bh'aig Satan fo chruaidh-ghlais;
Oir sgaoilidh e gach cuibhreach theann,
'us sgealbaidh dorsa prais.
4 Le 'theachd, neul cionta théid air chùl,
's thig fradharc iùil do'n dall;
Clàisteachd do'n bhodhar, cainnt do'n bhalbh,
's do'n bhacach lùth nam ball.

5 Le 'theachd, gheibh bochd 'us uireas'ach
làn dìol de shaoibhreas gràis;
An cridhe briste ceanglar suas,
an t-anam truagh bidh slàn.
6 Thàinig là saoraidh ait o'r Dia,
's maithear ar fiacha dhuinn:
Oir choimhlion Dia a ghealladh mòr,
'us bidh e 'n còmhnuidh leinn.

7 Hosana ait do Rìgh na sìth'!
o so a mach gu bràth;
Co-fhreagradh nèamh, 'us muir, 'us tìr,
le co-sheirm shìorruidh dha.

LAOIDH XL. Luc. xv. 13-25.

1 LE misg 'us mi-bheus 'n uair a chaith
an struidhear truagh a mhaoin,
'S e 'g iarraidh lòin am measg nam muc,
de phlaosgaibh falamh faoin'.
2 Ged bhàsaichinn thuirt e, le gort',
'am fearann coigreach céin,
'An teaghlach m'athar gheibh gach tràill
na 's aill le 'chridhe féin.

3 Nis pillidh, 's tuitidh mi a sìos
an làthair m'Athar chaoimh;
Och! pheacaich, 'us cha-n airidh mi,
air d'iochd-sa no iochd nèimh.

4 Ag ràdh so, gu tigh 'Athar phill,
le inntinn thuirseach throm;
Tràth chunnaic 'athair e fad as,
las tlus 'us iochd 'n a chòm.

5 Ghrad-ruith 'n a chòdhail, 's thug e pòg,
le furan mòr d'a mhac;
'Us b'aithreach leis an struidhear thruagh
gu-n d' thug e fuath d'a smachd.
6 Och! pheacaich, 'us cha-n airidh mi,
air d'iochd-sa no iochd nèimh;
Dean mi a'm' sheirbhiseach a mhàin,
O Athair chairdeil chaoimh!

7 Thugaibh a mach, ars' 'Athair ait,
a' chulaidh thaghta dha;
'S gach iochd 'us urram dìolamaid
do'n iompachan gun dàil:
8 Oir bha e marbh, 'us tha e beò;
caillte, 's fadheoidh air sgeul;
Biodh gairdeachas oirnn uime sin,
's biodh so 'n a làtha féill'.

9 Mar sin bidh gairdeachas air nèamh
tràth thèarnar peacach baoth;
Air pilleadh dha le aithreachas
gu 'Athair iochdmhor caomh.

## LAOIDH XLI. Eoin iii. 14-19.

1 'NUAIR thogadh suas an nathair phràis
le Maois, 's an fhàsach chruaidh,
Dhearc oirre 'n dream 'bha dlùth do'n bhàs,
'us shlànuicheadh an sluagh;
2 Mar so tha Criosd air 'àrdachadh,
gu slainte 'thabhairt duinn;
Seallaidh na slòigh 'chaidh lot an àird,
'us slànuichear gach tinn.

3 Cia an-mhor tròcair Dhia nan gràs:
cia pailt a ghràdh 'us 'iochd,
A thug a mhac mar ìobairt suas,
a dh'fhulang truaigh' 'n ar riochd!
4 Cha-n ann a dhìteadh cloinn nan daoin'
a thàinig Criosd o nèamh;
Geur-lann gu sgrios cha robh 'n a làimh,
no bagradh bàis 'n a bheul.

5 Le creidimh slainteil géillibh-se,
a luchd mi-bheus, d'a reachd;
'Us bheir e tèaruint' sibh 'an sìth,
g'a rìoghachd 'tha ri teachd.
6 Ach leanaidh dioghaltas gu luath
an sluagh nach géill 'n a thràth,
An dream 'ni dìmeas air mac Dhé,
's nach éisd ri tairgs' a ghràis.

## LAOIDH XLII. Eoin xiv. 1-7.

1 UAIBH fògraibh eagal's iomgain cridh
's na biodh 'ur dòchas fann;
Earbaidh á freasdal Dhé a ghnàth,
's a' m' Ghràdh-sa gach aon àm.
2 Gu àros m'Athar pillidh mi,
ann 's lìonmhor ionad tàimh:
'S is dealrach glòir na rìoghachd sin,
'g a lìonadh air gach làimh.

3 Mur biodh na nithe so mar so,
dhuibh dh'innsinn sin o thùs;
Cha mheallainn sibh le dòchas baoth,
no muinghinn fhaoin mu'n chùis.
4 Roimhibh théid mise chum, 'n 'ur n-ainm,
gu-n gabhainn sealbh air nèamh;
'S gu-n ulluichinn a' m' rioghachd dhuibh
gu sìorruidh àite tàimh.

5 Ach pillidh mi air m'ais a rìs,
'us bheir mi sibhse leam;
An sin cha dealaich sinn na 's mò,
's cha bhi sibh brònach trom.
6 A' bheatha, 'n fhìrinn, 'us an ròd
a threòraicheas gu nèamh,
Is mise sin; 's na leanas mi,
gu sonas bheir mi iad.

## LAOIDH XLIII. Eoin xiv. 25-28.

1 MO ghuth cha chluinn sibh tuilleadh nis,
ghairm m'Athair mi chum nèimh,
O'n tig an Comhfhurtair gun dàil,
an Spiorad gràsmhor naomh.
2 A'm' ainm-sa cuiridh 'n t-Athair e,
a dheanamh dhuibh an iùil;
A thoirt na chuala sibh 'n 'ur cuimhn',
's a dh'fhoillseachadh gach cùis.

3 Mo shìth mar bheannachd dealachaidh,
's mar dhìlib gheibh sibh 'n tràs;
Mo shìth bheir dhuibh lan-chomhfhurtachd,
'n 'ur beatha 'us 'n 'ur bàs.
4 A réir droch nòis an t-saoghail chlaoin,
cha mheall mi sibh gun cheisd
'Us gealladh gun a choimhlionadh
cha toir mi dhuibh am feasd.

5 A'd' ghealladh, 'Thriath, ni sinne bun,
ré fad ar turuis fhaoin;
'S ar n-earbsa làidir bidh a'd' ghràdh,
ri fàgail dhuinn an t-sao'il.

## LAOIDH XLIV. Eoin xix. 30.

1 FEUCH! Iosa ceusda air a' chrann!
's a cheann a' lùbadh nuas;
'Fhuil chraobhach o gach creuchd a' ruith,
'us cruitheachd bàis 'n a ghruaidh.
2 Tha'n obair criochnaicht,—Labhair e,
's e tiomn' a spioraid suas;
Lùb e a cheann 's cha d'fhuiling e
gnè tuilleadh péin no truaigh'.

3 Tha'n obair criochnaicht,—Bhàsaich Criosd
air son a' chinne-daonn';
Làn-fhuasgladh thug e dhuinn o'n bhàs;
o chumhachd Shatain shaor.
4 Tha'n obair criochnaicht,—Sguir a leòn:
le 'bhròn, le 'shaoth'r 's le 'fhuil
Làn-cheannsaich e gach uile nàmh,
'us chreach e iad gu tur.

5 Tha'n obair criochnaicht,—'s linn an Lagh'
do linn an t-Soisgeil ghéill:
Seann nithe chaidh a nis air chùl,
's tha 'n saoghal ùr gu léir.

### LAOIDH XLV. Rom. ii. 4–8.

1 O, DHAOINE daoi! an dean sibh tàir
air gràs 'us foighid Dhia?
'S an dean sibh fanoid air a neart?
an gleachd sibh ris, gun chiall?
2 A chionn gu bheil a thròcair pailt,
'us 'fhoighidinn cho buan,
Am meudaich sibh 'ur seacharain,
's am peacaich sibh gach uair?

3 A ghin mhi-thaingeil! nach ro mhò
'bu chòir do mhaitheas Dhé,
Do stiùradh dh'ionnsuidh aithreachais,
's do tharruing thuige féin;
4 Am fèarr leat corruich 'chur air Dia,
's an Triath 'bhi dhuit 'n a nàmh,
'Us ionmhas feirge 'thasgadh suas,
'ni truagh thu là a' bhràth.

5 An là sin 's dluth, le 'dhìoghaltas,
's do bhinn-sa ni e teann:
Thig fearg 'us claoidh ort air gach làimh,
gun neach gu d' thèarnadh ann.
6 Ach iadsan uil' 'thug géill do'n Triath,
's a ghluais gu diadhaidh naomh.
Gheibh crùn na beatha mar an duais
bhith-bhuain, fad saogh'l nan saogh'l.

### LAOIDH XLVI. Rom. iii. 19–22.

1 CIA dìomhain earbsa chloinn nan daoin'
á saoth'r an làmha féin.
O nàdur truaillidh ceannairceach
cha sruth ach olc 's mi-bheus.
2 Biodh Iudhaich's Geintilich 'n an tosd,
gun fhocal as am beul;
'S na deanadh duin' air bith de'n t-sluagh
aon uaill 'am fianuis Dhé.

3 An gràs a ni dhinn fìreana,
cha toill ar gniomh'ra féin;
Oir dìtidh 'n Lagh gach duine beò
gu bròn bith-bhuan 'us péin.
4 Iosa! tràth dh'earbas sinn á d'ainm,
cia luachmhor dhuinn do ghràs!
Do ghràs! a bheir dhuinn fìreantachd,
's do'r n-anam dìon gu bràth.

### LAOIDH XLVII. Rom. vi. 1–7.

1 'S AM buanaich sinn gu dàn 'n ar ciont',
bhrìgh saoibhreis gràsa Chriosd?
Nar leigeadh Dia gu faigh gu bràth
an smuain so tàmh 'n ar cridh'.
2 Tràth thugadh sinn do Dhia gu moch,
ri droch-bheirt chuir sinn cùl;
'Us gheall sin gluasad fad ar làith'
mar chruthach àluinn ùr.

3 Do'n pheacadh bhàsaich sinn le Criosd;
leis dh'éirich sinn o'n uaigh
Gu beatha naoimh, a threòraicheas
gu beatha ghlòrmhoir shuas.
4 Seadh, nis cha tràillean sinn na 's mo,
do pheacadh no do bhàs:
Oir dh'fhuasgail Criosd gach cuibhreach [dhinn,
'us mhill ar n-uile nàmh.

### LAOIDH XLVIII. Rom. viii. 31.

1 LE creidimh 's dochas fògramaid,
geilt, ciont', 'us dòruinn uainn;
'S e Dia ar caraid, 's mòr a threis;
cia 'n t-eascair 'bheir oirnn buaidh?
2 An Ti 'thug 'aon-mhac air ar son,
mar chobhartach do'n bhàs;
Nach toir gach tiodhlac eile dhuinn?
's an ceil e oirnn a ghràs?

3 Feuch, fhuair sinn anns a' ghibht 'bu mhò
làn-chòir air nithibh 's lugh';
Tha Criosd air nèamh 'us talamh fòs,
'n a earlais air gach àgh.
4 Cò nis a chuireas ciont' á leth
sluaigh thaghta Dhé nan gràs?
Cò dhìteas iad? no dhiultas sìth,
o dh'fhuiling Criosd am bàs?

5 Dh'fhuiling e 'm bàs, ach dh'éirich e
gu deas làimh Dhé le buaidh;
'N sin tagraidh e ar cùis do shìor,
'us bheir làn dìon d'a shluagh.
6 Cò nis ma ta a sgaras sinn
o chaidreamh caomh ar Triath?
An sgaoil aon neach an cuibhreach sin
a cheangail sinn r'ar Dia?

7 Ged éirich dragh, 's ged bhagair bàs,
's ged iadh gach nàmh mu'n cuairt,
Tre Chriosd bheir sinn gu dùlanach,
orr' uile tuilleadh 's buaidh.
8 Ifrinn no talamh, beath' no bàs,
no sàruch' ùine buain',
O ghràdh ar Triath cha dealaich sinn,
's cha sgar am feasd sinn uaith.

9 Bheir so dhuinn sonas feadh gach linn,
mar rinn e gus an tràs;
O shìorruidheachd gu sìorruidheachd
bheir Criosd d'ar n-an'maibh gràdh.

### LAOIDH XLIX. 1 Cor. xiii.

1 LE briathraibh dhaoin' 'us aingle nèimh,
ged labhrainn le sgèimh ghrinn;
Impidh ged chuirinn air gach neach
le teangaidh bhlasda bhinn:
2 Ard-fhiosachd Fàidhe ged bu leam,
's ged fhoillsichinn rùn Dhé;
Gun ghràdh, is faoin gach ni dhiubh so,
cha dean iad dhomh gnè fheum;

3 Ged ath'rraichinn le creidimh treun,
na sléibhtean as an ceal,
Is neo-ni mi gun seirc 'us gràdh,
cha mhair mo ghràs ach seal.
4 Ged bheathaichinn le m' mhaoin am bochd,
's mo chorp ged loisginn fòs,
Air son mo chreidimh, 's mi gun ghràdh,
cha diong e 'bheag fadheòidh.

5 'S fad-fhulangach neo-fharmadach,
's is cairdeil gràdh gun cheisd;
Cha dean e uaill á 'bheartaibh féin,
's cha séidear suas e 'm feasd.

6 Droch amharus cha bhi aig gràdh,
'S ni foighid ri droch dhaoin':
'S fàth bròin leis iomradh uile 'us ciont;
's is toigh leis fìrinn chaoin.

7 Giùlan neo-iomchuidh 's fuath le gràdh,
's féin-spéis nan cleasa claon;
Tha 'chridhe làn le iochd 'us blàths
do chàch air feadh an t-sao'il.
8 Giulainidh gràdh fad ùine mhòir',
le dòchas nithe 's fèarr;
'S fuilingidh e gu macant', sèimh
iom' eucoir agus tàir.

9 Air nèamh 'us talamh, feadh gach cian
sìor-riaghailidh caomh-sheirc;
Tràth sguireas teangadh 's fiosachd Fàidh,
buan-mhairidh gràdh gun cheisd.
10 'S neo-fhoirfe 'n so gach gràs air bith,
ach tionnsgnaidh làithe 's fèarr,
'S an tig lan-iomlaineachd a steach,
's an teich gach ni 'tha cèarr.

11 'An tràs, 'n ar n-òige gluaisidh sinn
mar naoidheana gun iùl,
Chum foirf'eachd; ach 'n uair dh'fhàsas sinn,
théid leanbaidheachd air chùl.
12 Air thalamh mar tre dhuibh-neul dorch'
is leir dhuinn dealradh Dhé;
Ach gnùis ri gnùis 'an nèamh na glòir'
gu soillear chi sinn e.

13 Tha creidimh, dòchas agus gràdh,
an tràs an so le 'chéil';
Ach creidimh 's dòchas fàilnichidh,
's buan-mhairidh gràdh gach ré.
14 Oir sluigear dòchas le làn-sheilbh,
'us creidimh le beachd sùl;
'S iad so na meadhoin, 's i 'chrìoch gràdh
nach téid gu bràth air chùl.

LAOIDH L. 1 Cor. xv. 52–58.

1 LE fuaim na trompaid dheireannaich
criothnaichidh 'm fonn gu garbh:
Fosglaidh gach uaigh, 'us brùchdaidh nìos
chum sìorr'achd, cuirp nam marbh.
2 Feuch, éiridh cuirp nan saoi an sin
le misnich 'us mòr sgèimh,
Iad bàsmhor thuit, ach èiridh chum
neo-bhàsmhorachd air nèamh.

3 Feuch fàistneachd fhior nam Fàidhean naomh'
coimhlionta nis gu beachd;
Gu-n géilleadh bàs do bheatha shìor,
's gu-n crìochnaicheadh an gleachd.
4 Suas togadh creidimh luathghair ait,
'us canadh e mar laoidh,
C'àit nis am bheil do ghath, a Bhàis?
c'ait, 'Uaigh, am bheil do bhuaidh?

5 B'i 'choguis chiontach gath a' bhàis,
teann-shàithte 'n cridhe 'n daoi;
'S b'e 'n Lagh a thug do chiont' a neart
gu luchd a' pheacaidh 'chlaoidh.
6 Ach beannaicht' gu robh Dia gu bràth!
a chuir ar nàmh fo chois,
'S a thug dhuinn trid ar Ceannaird Criosd
buaidh shìorruidh agus fois.

7 Fa 'n aobhar sin, le dùrachd cridh',
d'ar Rìgh bheir sinne géill;
Làn-dearbhta gu faigh sinn fadheòidh,
crùn glòir' 'an rìoghachd nèimh.

LAOIDH LI. 2 Cor. v. 1–11.

1 GRAD-THUITIDH 'n corp so sìos do'n ùir
'n a smùr fo chumhachd bàis:
Ach gheibh ar n-an'ma còmhnuidh 's fèarr,
gu h-àrd le Dia nan gràs:
2 Gheibh an'ma naomh' an còmhnuidh 'n sin
's an tigh a thog dhoibh Dia;
Tràth shaorar iad o'n phrìosan thruagh,
's am bheil an cuairt ré cian.

3 D'ar n-uallach talmhaidh sgìth, mar so
's tric thairngear osna leinn;
Ach saoraidh 'm bàs gu caomh sinn uaith,
'us dhachaidh suas théid sinn.
4 Oir tha ar n-earbs á tigh a's fèarr,
tràth dh'fhàgas sinn a' chriadh;
Cha-n e 'bhi rùisgt' ach sgeadaichte
ri 'm bheil ar dùil 's ar miann.

5 So dòchas ait nan an'ma naomh'
o 'n Slàn'ear caomh an tràs,
A thug an Spiorad dhoibh maraon,
mar sheul 'us earlais gràidh.
6 Sìor-ghluaisidh sinn le creidimh beò,
'an gealladh glòrmhor Dhia;
'S bidh sinn, ré fad ar cuairt 's a' chorp,
ag osnaich 'n déigh ar Triath.

7 Na 's ait le 'r n-an'maibh fhaotainn 's fad,
's ro fhada leinn e uainn;
Air imrich b'ait leinn dol o 'n fheòil,
's ar còmhnuidh fhaotainn shuas.
8 Ach anns a' chorp, no as a' chorp,
an so no 'n sin ge 'm bi,
Sinn féin 'thoirt suas do sheirbhis Dhia,
's e so ar miann gu sìor.

9 Chum caithir-bhreitheanais Mhic Dhé,
feuch, théid gach uile neach;
A dh'fhaotainn péin no tuarasdail,
mar thoill iad uaith fa seach.
10 Breth chothromach neo-chlaon an sin
gheibh deadh-ghniomh agus lochd;
'S bidh cor gach neach gu sìorruidh, 'réir
a bheus, ma's maith no olc.

LAOIDH LII. Philip. ii. 7–12.

1 SIBHSE 'ta ainmichte air Criosd,
leanaibh gu sìor a cheum;
'N 'ur n-inntinn 'us 'n 'ur comhluadar
bi'bh cosmhuil ris gu léir.
2 Cruth 's coslas Dhé ged bha air Criosd,
's uil' ìomhaigh Rìgh na glòir'
Ged b'ionann nàdur 's inbhe dhoibh,
co-ionnan air gach dòigh;

3 Gidheadh a mhòrachd chuir e thaobh,
'us daonnachd ghabh air féin
Chum sinne 'shaoradh, chuir e sgàil,
ré seal, air àilleachd nèimh.

4 Seadh chrom ar Slànuighear a sios
gu inbhe iosail tràill;
Strìochd e do'n bhàs, seadh bàs na ceusd'
'an ro mhòr péin 'us nàir.

5 Feuch dh'àrdaich Dia, fa'n aobhar sin
an Triath a shaor a shluagh;
Thug e dha rìoghachd thar gach rìgh,
'us ainm thar ainm r'a luaidh.
6 A chum do ainm an Tighearn' Ios'
gu-n strìochd gach uile ghlùn,
'S na nèamhan shuas, air talamh bhos,
gu h-urramach 's gu h-ùmh'l.

7 Seadh strìochdaidh dha-san mar an ceudn',
'us géillidh ifrinn shìos:
Gach treubh 'us teangadh 's dùil a t'ann,
aidichidh 'ainm gu sìor.

LAOIDH LIII. 1 Tesal. iv. 13–18.

1 BIODH misneach aig luchd-muinntir
trà chi iad luchd an gaoil [Chriosd,
A' dol gu codal ann an Ios',
cha-n i so crìoch an sao'il.
2 C'ar son ma ta bhios sibh ri bròn,
mar dhream gun dòchas mòr;
Am bheil 's a' bhàs ach teachdair' sìth
'g an gairm gu rìogh'chd na glòir'?

3 Mar chaochail Criosd' 's mar dhùisg e suas
le buaidh o staid a' bhàis:
Is amhluidh dh'éireas fos a shluagh
le luathghair, là a' bhràth.
4 O thig an là 's an tuirling Criosd,
le iolaich, o na neòil,
Le guth Ard-aingil's fuaim na truimp,
a chluinneas marbh 'us beò.

5 'N sin ath'rraichear an dream 'tha beò,
's dùisgear na slòigh 'ta marbh;
Liubhraidh gach uaigh na fhuair i féin,
's bidh sléibht' air chrith gu garbh.
6 Eiridh na naoimh a suas air tùs,
o'n ùir le aoibhneas mòr;
Ni aingle Dhé an coinneachadh,
's an togail leo gu glòir.

7 Le 'chéile théid iad suas gu h-ait,
gu tigh an Athar chaoimh,
'S am faigh iad còmhnuidh shìor le 'n Triath,
gun iarguin 'us gun chlaoidh.
8 Fòs tamull beag, 'us ruigidh sinn
an caladh ait fadheoidh,
'S an coinnich sinn na sgaradh uainn,
's cha dealaich sinn na 's mò.

LAOIDH LIV. 2 Tim. i. 12.

1 CHA-N aobhar nàire leamsa Criosd,
no 'chùis a dhion gu beachd:
A crann a cheusaidh ni mi uaill;
géilleam gach uair d'a reachd.
2 IOSA, mo DHIA! is eòl dhomh 'ainm,
'us earbam as gu bràth;
Cha nàraich esan m'anam truagh,
's cha chum e uam a ghràs.

3 Daingean 'us buan, mar chaithir Dhia,
gach cian tha gealladh Chriosd;
O! 's tèaruint' m'anam-sa 'n a làimh,
gu là a theachd a rìs.
4 'S an là sin fàiltichidh e m'ainm,
an làthair 'Athar chaoimh;
'Us sealbh 's an Nuadh Ierusalem
do m'anam bheir le 'naoimh.

LAOIDH LV. 1 Tim. iv. 5, 7, 8, 18.

1 CHRIOCHNAICH mi nis mo chath 's mo
is dlùth dhomh eug 'us uaigh; [réis;
M'anam a choisrig mi do Dhia,
triallaidh gu nèamh le buaidh.
2 Le armaibh nèamhaidh chuir mi'n cath,
fo bhrataich Chriosd mo Thriath:
Ruith mi mo réis, mo dhìlseachd dhearbh,
's tha m'earbs' á duais o m' Dhia.

3 Fa m' chomhair-sa thaisg Dia air nèamh,
gu tèaruint' crùn na glòir';
'Chuireas a làmh-san air mo cheann
air teachd do'n latha mhòr.
4 Mo Dhia cha d'òrduich dhomhsa mhàin
an coron so mar dhuais;
Ach do gach neach le'n ionmhuinn teachd
a Mhic, o nèamh a nuas.

5 O lochd 's o chunnart dìonaidh Criosd;
mo choimhead ni gach uair;
'S gu tèaruint' m'anam treòraichidh
gu rìogh'chd na glòire shuas.
6 Bheir mi, le còmhnadh treun mo Thriath,
dùbhlan do ifrinn féin;
'Us dha-san gu robh glòir ro àrd
'us cliu gu bràth. Amen!

LAOIDH LVI. Titus iii. 3–9.

1 AIDICHIDH sinn le tùirse cridh'
ro-mheud ar ciont', a Dhé,
B'amaideach faoin ar n-uile smuain,
's cha b'fhèarr ar giulan gnè.
2 Ach thoir, O m'anam, cliu 'us gràdh
do àrd-ainm Rìgh nan sluagh,
Nach d'fhag thu 'm feasd, gun teasairginn,
'am peacadh, nàire, 's truaigh'.

3 Cha-n ann tre oibribh fìreantachd,
no gnìomh ar làmhan féin,
Ach tre ghràs Dhé, 'an Iosa Criosd,
a shaorar sinn o phéin.
4 Is ann an tròcair Dhé a mhàin,
a ta ar muinghinn threun;
A thròcair shaor ar n-an'ma truagh',
's ghlan uainn gach ciont' 'us beud.

5 Tha'n Spiorad 'dhòirteadh oirnn tre Ios',
a' nigheadh dhinn gach sal,
A' fadadh teas ghràidh feadh ar cridh',
's 'g'ar deanamh naomha glan.
6 Mar so, làn-fhìreanaicht' le gràs;
gach là le beatha nuaidh
Sìor-ghluaisidh sinn, 's an Spiorad leinn,
gu ruig ar n-oighreachd shuas.

7 Na h-uile 'g am bheil samhuil so
de chreidimh 's dòchas naomh,
Sìor-dhearbhadh iad, le giùlan maith,
nach 'eil an dòchas faoin.

LAOIDH LVII. Eabh. iv. 14.

1 IOSA Mac Dhé, 'leig aon uair sìos
a bheath' air son a shluaigh,
Tha nis a' tagradh 'n cùis air nèamh,
mar shagart treun 'bheir buaidh.
2 Trid beatha 's bàis sìor-leanamaid
ri Criosd gu daingean dlùth:
O chreidimh 's dòchas gheibh sinn neart
'us théid gach geilt air chùl.

3 Gu borb cha bhuin ri laigse dhaoin'
caomh-Shagart àrd an àigh;
Tha 'chridhe làn de thruacantachd,
tha 'anam làn de ghràdh.
4 Co-fhulangas tha aig an Triath
ri iarguin 's laigs' a shluaigh;
Oir dh'fhiosraich e 'n a phearsa féin
gach deuchainn agus truaigh'.

5 'Seadh, dh'fhiosraich e 'n a phearsa féin,
gidheadh as eugmhais lochd:
Oir nàdur duine ged a ghabh,
cha b'aithne dha-san olc.
6 Bu tùirseach deurach air ar son,
a chaith e 'làith' fo 'n ghréin;
'S ge h-àrd e nis air deas làimh Dhé,
co-mhothaichidh ar péin.

7 Le dànachd naomha, nime sin,
théid sinn gu 'chaithir-gràis;
'Us fàth gach gearain dòirtidh sinn
'n a fhianuis anns gach càs;
8 A chum gu-n còmhnadh esan leinn
réir saoibhireachd a ghràis;
'S gu-n tugadh e d'ar n-an'maibh lag
neart agus fois gu bràth.

LAOIDH LVIII. Air dhòigh eile.

1 'SAN teampull 'am bheil Dia 'n a thàmh,
(Tigh nach do thogadh riamh le làimh,)
Tha Sagart àrd a' chinne-daonn',
Ar Slànuighear 's ar caraid caoin.
2 Esan a sheas 'an àit a shluaigh,
'Dhoirt 'fhuil 'n an riochd, 's a luidh 's an
Tha cuimhneach orra fòs air nèamh, [uaigh,
An Slànuighear 's an caraid sèimh.

3 Ge h-àrd e nis 's na nèamhan shuas
Tha 'shùil a' dearcadh oirnn a nuas;
Lan-sgeadaichte le nàdur dhaoin',
Tha e mion-eòlach air an saoth'r,
4 Co-fhulangas tha aige ghnàth.
'S co-mhothachadh ri 'r n-uile chràdh;
Tha cuimhn' aig air a thrioblaid féin
A dheoir, a ghoimh, 'us 'osnaich gheur.

5 Gach dòrainn 'dh'fheudas oirnne teachd,
Fo shamhuil sin rinn esan gleachd;
D'ar n-uile bhròn tha 'chuid-san mòr,
'Us bheir e cabhair dhuinn gu leòir.

6 Fa 'n aobhair sin théid sinn gu dàn
Le 'r n-uile ghearan gus a làth'r;
'Us guidhidh sinn a chòmhnadh treun
G'ar cuideachadh 'an uair ar feum'.

LAOIDH LIX. Eabh. xii. 1–13.

1 FEUCH neul ro thiugh a dh'fhianuisibh
ag iadhadh oirnn mu'n cuairt:
An déigh, mar sinne, fulang cian,
thug Dia leis iad a suas.
2 Air lorg nan naomh so ruitheamaid,
chum Chriosd, le foighid bhuain;
Gach leth-trom 's peacadh leanailteach
grad-thilgeamaid fad uainn.

3 Ach riaghailt-stiùraidh 's fèarr na so,
's ion 'thoirt fainear air tùs;
Eisempleir Ios' a stiùras sinn,
tre chreidimh chum ar crùin.
4 Ri 'r Ceannard, suas sìor-dhearcamaid,
neach, air son aoibhneis mhòir
'Bha roimhe, 'dh'fhuiling ceusadh 's nàir
's an tràs 'tha 'riaghladh 'n glòir.

5 Ma ghiulain Criosd gu foighidneach
droch chainnt 'us fanoid sluaigh,
'N ion duinne, 'n uair ar sàruchaidh,
'bhi 'gearan cràidh no truaigh'?
6 Ri deuchainn ghairbh an d' rinn sibh strì
mar Ios', gu fuil 'us bàs?
'Us focal Dhè 'n do dhearmaid sibh,
'tha 'gealltuinn duibh a ghràis.

7 A mhic, deir e, le foighidinn
sìor-fhuiling mo chaomh-smachd,
'Us creid, 'n uair dhearbhas àmhghar thu,
gu bheil aig Dia dhiot tlachd.
8 Teagaisgidh 'n t-Athair caomh mar so
a naomh-chlànn dhìleas féin,
'G am fiosrachadh le docair chruaidh,
's le iomadh truaigh 'us péin.

9 Chi sinn mar so gur toigh leis sinn,
tràth smachdaichear sinn leis,
'S nach leig e uaith air seachran sinn,
gun suim air bith d'ar leas.
10 Do ghuth ar n-Athar thalmhaidh bhos,
nach tric a thug sinn géill?
'S do thoil ar n-Athar nèamhaidh shuas
nach toir sinn suas sinn féin?

11 Bheir Athair talmhaidh smachd gu tric,
gun fhios c'ar son d'a chloinn;
Ach Dia a mhàin a chum ar leas,
bheir trioblaid 's euslaint dhuinn.
12 Is deacair leinne achmhasan
'us smachdachadh ar Dé;
Ach toradh sìth, 'us fìreantachd
gu sìorruidh thig 'n an déigh.

13 A nis ma ta na meathar sinn
le misnich laig na 's mò;
Ach earbamaid á tròcair Dhé,
's dha géilleamaid r'ar beò.

LAOIDH LX. Eabh. xiii. 20, 21.

1 'ATHAIR na sìth', 's a Dhé na seirc!
do d' neart bheir sinne cliu;
An neart a dhùisg ar n-Aodhair suas,
le buaidh, o ghlais na h-ùir'.
2 O'n ùir thog thu ar Triath an àird,
gun spàirn o chuibhreach bàis;
Mar sin le 'fhuil 'us 'aiseirigh,
shìor-naisg e 'n cùmhnant gràis.

3 Le d' Spiorad seulaich sinn, a Dhé,
'us dean sinn ùmh'l do d' thoil;
Chum as o d' naomh-reachd nach bi sinn
air seachran truagh a' dol.
4 O! sgrìobh do lagh air clàr ar cridh',
'n ar gniomh sìor-dhealradh e;
'N sin ruigidh sinn, fo cheannsal Chriosd,
air seilbh 'an rìoghachd nèimh.

LAOIDH LXI. 1 Pead. i. 3-4.

1 BEANNAICHT' gu robh ar Dia gu sìor,
caomh Athair Chriosd ar Triath;
Beannaicht' gu robh a thròcair mhòr,
's a mhòrachd feadh gach ial.
2 O'n uaigh tràth thog thu rìs do Mhac,
's a ghlac thu e gu nèamh,
Làn-chinnteach rinn thu sinne fòs
gu-n toir thu beò sinn féin.

3 Ri oighreachd shìorruidh ann an glòir
beò dhòchas thug thu dhuinn;
Oighreachd neo-thruaillidh saor o smal,
a mhaireas feadh gach linn.
4 Gu ruige sin, le d' chumhachd treun,
làn thèaruint' bidh gach naomh;
Tre chreidimh stiùrar sinn gu slàint'
le gràs do Spioraid Naoimh.

LAOIDH LXII. 2 Pead. iii. 3-14.

1 FEUCH! anns na làithibh deireannach
suas éiridh gineal olc;
D'am miannaibh peacach bheir iad srian
's 'nam briathraibh their mar so:
2 C'àit bheil an gealladh 'thuirt o shean
gu robh am breitheamh dlùth?
O linn ar sinnsear gus a so,
cha-n fhaic sinn gnè de mhùth'.

3 Tha bliadhn' air bhliadhnaibh 'ruith gun tàmh,
mar bha o thùs an t-sao'il:
'S mar thonn air thuinn a' ruith gu tràigh,
gu bràth bidh gineal dhaoin'.
4 So deir iad, aineolach d'an deòin
gu-n d' dhòirteadh tuil a nuas,
A sgrios an saoghal ceannairceach
a chaidh air seachran truagh.

5 Ach sgrios nach ionann gheibh an saogh'l-s'
's na daoine olc a t'ann;
Le teine lasrach millear iad,
's is gèarr gu ruig an t-àm.
6 Ge fada leis na naoimh an ùin',
's an dùil ri teachd an Triath,
'N a shealladh-san is ionann là
'us linn, no mìle bliadhn'.

7 Cha dì-chuimhn' geallaidh 'rug ar Criosd,
ach gaol 'bhi 'n sìth ri daoin';
A' feitheamh dh'fheuch am pillear leo,
's an iarr iad tròcair chaoin.
8 Gidheadh mar ghaduich' anns an oidhch'
nach cum na croinn a mach,
Grad-thuirlingidh an Triath a nuas,
's thig fuathas air gach neach.

9 Le tairneanaich 's le dealan speur,
na nèamha teichidh as;
Na dùilean leaghaidh, 's théid an saogh'l
'n a chaoiribh le dian theas.
10 O'n théid gach ni mar so a sgrios,
mar fhuair sinn fios o Dhia,
Nach iomchuidh dhuinne deasachadh
fa chomhair teachd ar Triath.

11 Cia naomh bu chòir dhuinn 'bhi gach uair
'n ar smuain, 'n ar cainnt, 's 'n ar gniomh,
'N uair tha ar sùil ri crìch an t-saogh'l
's ri caochladh gach aon ni?

LAOIDH LXIII. 1 Eoin iii. 1-4.

1 FEUCH! saoibhreas iongantach a' ghràidh
'thug Dia ar slàinte dhuinn,
Peacach 'us truaillidh fòs ged bha,
clann dhà-san rinneadh dhinn.
2 Folaicht' tha 'n t-urram so an tràs,
ro àrd á sealladh dhaoin';
Mar so air Criosd e féin 's an fheòil
neo-eòlach bha an saogh'l.

3 Is àrd ar n-inbhe cheana 'n so,
ach 's àirde bhios sinn shuas;
Gidheadh an inbhe sin cha léir
do neach fo 'n ghréin 's an uairs'.
4 Ach 's léir dhuinn so, gu faic sinn Dia,
ar Triath, seadh gnùis ri gnùis;
'S gu-n iompaichear gu 'choslas sinn
tràth mhosglas sinn o'n ùir.

5 Gach neach 'g am bheil an dòchas so,
'n a chòmhradh 'us 'n a ghniomh,
Biodh déigh aig air bhi naomh 'us glan,
ceart amhuil a bha Criosd.

LAOIDH LXIV. Taisb. i. 5-9.

1 DHA-SAN a ghràdhaich an 'ma dhaoin',
's a dhòirt gach braon d'a fhuil,
A chum ar cionta 'ghlanadh uainn,
's ar deanamh naomh gu tur:
2 Dha-san 'rinn sagairt 's rìghrean dhinn,
air feadh gach linn, do Dhia,
Biodh moladh, urram, agus gràdh,
gu bràth air feadh gach ial.

3 Lìonar gach beul le binn-cheòl da,
's gach cridh' le teas-ghràdh caomh,
Air talamh canar moladh dha,
's gu h-àrd le ainglibh naomh'!
4 Feuch teachd Mhic Dhé air neulaibh tiugh',
's ro ait, le 'shluagh an là;
Ach guilidh a luchd-casgraidh truagh,
le àmhghar 'us le cràdh.

5 'S tu'n ceud neach, 's an neach deireannach,
's leat bith gun tùs, gun chrìoch;
Maith, glic, 'us uile-chumhachdach,
bha, tha thu, 's bithidh chaoidh.

### LAOIDH LXV. Taisb. v. 6.

1 AIR caithir rìoghail 'Athar féin,
feuch dealradh glòir' an Uain;
Ur-urram deasaichibh d'a ainm,
'us bi'bh le taing 'g a luaidh.
2 Feuch, ìosal aig a chosaibh striochdt'
tha'n Eaglais shìorruidh shuas,
Le boltrach cùbhraidh ìobairt thùis'
's le clàraibh ciùil ri fuaim.

3 Is iad so urnuighean nan naomh,
's na laoidhean 'tha iad 'seinn;
Ri 'n urnuigh cromaidh Criosd a chluas,
de'n luathghair gabhaidh suim.
4 Rùn dìomhair sìorruidh do thoil' naoimh,
O, Athair, cò d'an léir?
Cò ach do mhac a leughas sin,
's a dh'fhuasgaileas gach seul!

5 Cluinn! armailt nèimh le'n luathghair ait,
timchioll na caithreach-rìgh;
Mìlte de mhìltibh 's àireamh dhoibh,
ach 's aon a mhàin an crìdh'.
6 'S airidh an t-Uan, a dh'ìobaireadh,
deir iad, air inbh' ro àrd!
'S airidh, oir b'e ar n-ìobairt-ne,
co-fhreagradh daoin' 's gach àit!

7 Is airidh an t-Uan, a strìochd do'n bhàs,
air àgh 'us beannachd buan;
Biodh slàinte, glòir, 'us aoibhneas àrd
gu bràth air ceann an Uain!
8 O'r cionta shaor e sinn le 'fhuil,
's thug braighde truagh' á péin;
Rinn sagairt 's rìghrean dhinn do Dhia,
gu riaghladh shuas leis féin.

9 As gach aon teangaidh agus tìr,
thionail 's thug Criosd a shliochd;
Gach dùthaich chéin 'us innis cuain,
fios fhuair air saoibhreas 'iochd.
10 'S airidh air géill 's air ceannsal Criosd,
air talamh 's nèamh gu bràth;
'Us cliu na 's fèarr na 's urrainn daoin',
thugadh naomh-aingle dha!

11 Gach neach 'tha 'g àiteachadh nan nèamh,
no 'chruinne-chè a bhos;
Gach dùil air bith, do Rìgh nan sluagh,
seinnibh gach uair gun fhois.
12 An cruthach' aontaicheadh gu léir,
'thoirt géill 'us cliu do 'n Triath,
'Tha 'riaghladh anns na nèamhan shuas,
's do'n Uan air feadh gach ial.

### LAOIDH LXVI. Taisb. vii. 16.

1 CIA dealrach glòir a' mhaith-shluaigh ud!
an trusgain ùr' cia geal!
Cionnus a thàinig iad gu soills'
's cò dh'ionnlaid dhiubh gach sal?
2 Feuch, sud an dream a ràinig nèamh,
troimh dheuchainn ghairbh 'us chruaidh,
'S a nigh an trusgain ann am fuil,
fuil ìocshlàinteach an Uain.

3 Nis sleuchdar leo le glùinibh lùbt'
gu h-ùmh'l aig caithir Dhia;
'S le an'maibh cràbhach molaidh iad,
a mhòrachd feadh gach ial.
4 Gach crìdh' bidh ait le làth'reachd Dhé,
's gach beul 'am fonn gu seinn;
Co-fhreagraidh 'n teampull naomh gach tràth
d'an àrd Hosana bhinn.

5 Ocras no tart cha chlaoidh an sin,
no baoisgeadh loisgeach gréin;
'S e Dia an grian, 's o 'dhealradh caomh,
sìor-sgaoilidh là an céin.
6 Stiùiridh an t-Uan a naomh-threud féin
gu tobar slàint' nach tràigh;
'Us tiormaichidh gu bràth o'n gruaidh
deoir truaighe, bròin, 'us cràidh.

### LAOIDH LXVII. Taisb. xxi. 1-9.

1 NACH glòrmhor àrd an sealladh so,
'chithear le sùilibh dhaoin'!
Am fonn 's an fhairge 'gabhail seach,
's na speura sean maraon.
2 O nèamh thig Nuadh Ierusalem,
làn ulluichte d'a Rìgh;
Feuch nis gach ni ath-nuadhaichte;
'us fhuair sinn àgh gu sìor.

3 Cliu seinnidh aingle coimheadachd,
'us armailt fhlathail nèimh.
Feuch, chi gach sùil a' chaithir-rìgh
air an suidh Iosa féin.
4 Dh'atharraich Dia chum dhaoin' a nuas
a phàilliun uasal naomh:
Le daoin' tha 'chòmhnuidh; 's iad a shluagh;
's d'a shluagh 's e 'n tèarmunn caomh.

5 Deur mulaid siabaidh e le 'làimh
gu cairdeal bhàrr an gruaidh:
'Us eugaidh eagal, caoidh, 'us cràdh,
'us àmhghar, bàs, 'us uaigh.
6 Feuch, gach ni saoghalt' caochlaidh mi!
so deir an Rìgh sìor-bheò;
An domhan as an amharc théid,
's cha ruith ùin' féin na 's mò.

7 'S mi'n ceud neach, 's an neach deireannach,
gun ath'rrachadh, gu bràth;
ATAIM: so m'ainm 's mo chuimhneachan
air feadh gach linn gu bràth;
8 Do dhaoinibh bheir mo ghràsa pailt
ni maith, gun luach, gu saor;
O, dhuine thartmhoir, òl do dhìol
de 'n ìocshlàint so nach traoigh.

9 Do'n ti 'bheir buaidh air eusaontas,
bheir mise oighreachd mic;
'Us aidichidh mi 'n làth'r gach sluaigh,
a ghluasad naomha glic.
10 Ach daoine neòghlan 's breugairean,
's luchd-mort' thug spéis do bhàs,
Le mheud 's a dhiùlt gu h-amaideach
mo ghràs, le fanoid 's tàir;

11 As m' fhianuis tilgear fada sìos,
'an cuibhreach sìorruidh cruaidh,
Gu buillsgean fairge lasaraich,
's am faigh iad peanas buan.

12 O, bitheam-sa air deas làimh Chriosd,
tràth dhiobras fonn 'us cuan;
'Us faigheam fàilte uaith air m'ainm
gu sonas anmhor buan.

# DAIN SPIORADAIL.

## DAN I.

1 AIR d'uile thròcair, O mo Dhia,
tràth dhearcas mi gu dlùth,
A' mosgladh suas tha m'anam blàth,
le ioghnadh, gràdh, 'us cliu.
2 Cha-n urrainn mi le briathraibh beoil,
an taing a chur an céill,
'Tha 'lasadh ann am chridhe stigh;
ach dhuits' an sin is léir.

3 Do fhreasdal chum mo bheatha beò,
gun uireasbhuidh, gun dìth,
Ri àm dhomh bhi 's a 'bhroinn a'm' thosd,
's an crochadh ris a' chìch.
4 Ri m'ghearan 'us ri m'osnaich mhaoth,
chrom thu gu caomh do chluas,
'S mu-m b'urrainn mi aon urnuigh 'dhealbh,
do 'n bhalbh ghabh thusa truas.

5 Tiodhlaca lìonmhor dheònaich d'iochd
gu tric do m'anam maoth,
Mun robh a'm' chridhe leanbaidh neart,
a thoirt fainear a h-aon.
6 'N trà ruith mi dian, gun mhothachadh,
'an ceumaibh sleamhain m'òig';
Do làmh nach facas, dhìon 'us stiùir,
'us chum, gu so, mi beò.

7 O iomadh slochd do-lèirsinn leam,
o rib 'us eangach bàis,
'S o bhuairibh cealgach blasd' an uilc,
thug thu mi tèaruint' slàn.
8 Tràth 'shearg mo ghruaidh fo anshocair
rinn thus' i nuadh le slàint';
'S tràth bha mi bàitht' 'am peacadh 's bròn
do m'anam dheònaich gràs.

9 Shruth mìle sochair shaoghalta,
o d' làimh ro fhaoilidh chaoin;
'Us ann an caraid dìleas dlùth,
dhùblaich tha m'uile mhaoin.
10 Deich mìle mhìlte comhar gràidh
fhuair mi gach là o m' Dhia;
'Us, ni nach lugha, cridhe ait,
a mheal le tlachd iad riamh.

11 Am fad a's beò mi molaidh mi
àrd-rìgh mo bheatha 's m'iùil;
'S an déigh mo bhàis, 'an saoghal céin
cuiridh mi 'n céill a chliu.
12 'N trà theirgeas nèamh, 'us muir, 'us tìr,
's thig crìoch air là 'us oidhch',
Mo chridhe taingeil seinnidh cliu
do Dhia nan dùl a chaoidh.
13 Feadh linnte bith-bhuantachd gu léir
togaidh mi òran binn;
Ach O! 's ro ghoirid bith-bhuantachd
gu moladh Dhé a sheinn.

## DAN II.

1 NA speuran àrd a's àillidh dreach,
A sgaoil an gorm-bhrat cian a mach,
Le 'n reultaibh dealrach maiseach grinn,
Tha 'seinn d'an Cruithear co-sheirm bhinn.
2 Tha 'ghrian gun sgìos o là gu là,
A' sgaoileadh cliu a Dia 's gach àit,
'S a' glaodhaich feadh gach tìr fa leth,
Cia treun an Dia 'thug dhomh mo bhith!

3 An-moch, tràth dh'aomas neòil nan speur,
Togaidh a' ghealach ait an sgeul;
'S do'n talamh, 'chluinn le tosd a guth,
Innsidh i cò thug dhi a cruth.
4 Na mìlte reul 'tha dh'ise dlùth,
Gach solus eile 's lòchran iùil,
Canaidh an sgeul so fad 'us cian,
O'n àird an ear gu ruig an iar.

5 Sàmhach 'us ciùin ged tha an triall,
Mu'n talamh dhorcha so ag iadh;
Guth ged nach cluinnear fos no fuaim,
'N an imeachd dealrach tosdach shuas;
6 Gidheadh le cluasaibh tuigse ghlic,
Cluinnear am fonn 's an ceòl gu tric,
A' seinn gun tàmh air feadh gach linn,
Is tusa, 'Dhia, a chruthaich sinn.

## DAN III.

1 TRATH dh'éireas mi le ciont' 'us geilt,
o leabaidh dhuirch a' bhàis,
'S a chi mi 'm Breitheamh gnùis ri gnùis:
cò ghiulaineas a làth'r.
2 Ma 's e 's gu bheil mo chridh' fo gheilt,
seadh cheana leis an smaoin
Tràth dh'fheudar tròcair fhaotainn pailt,
'us maitheanas gu saor;

3 O, cionnus idir sheasas mi,
tràth dh'fhoillsichear thu, 'Rìgh,
A'd' shuidh' air caithir breitheanais,
a thoirt air m'anam binn'.
4 Ach dh'innis thu do luchd a' bhròin,
'tha leònt' air son an lochd,
Gu-m faigh an urnuigh 'us an caoidh
sàr-éisdeachd uait gu beachd.

5 O seall ma ta air bròn mo chridh'
mu-m bi e tuilleadh 's mall,
'S éisd acain bàis mo Shlànuighir
a ghuidh dhomh shlàint' gu teann.
6 Mo dhùil ri maitheanas, a Dhé,
cha chaill mi féin gu bràth;
Oir 's ann a chosnadh maitheanais
a fhuair do Mhac am bàs.

## DAN IV.

1 FAILTE do'n là 's an d'éirich Criosd,
le cumhachd nìos o'n uaigh;
'S an d'fhuair e air gach uile nàmh,
air ifrinn 's bàs làn-bhuaidh.
2 'N a leabaidh thosdaich anns an ùir
ghabh Rìgh nan dùl a thàmh,
Gu ruig an treas là glòrmhor sin
a shònraich e roimh làimh.

3 Chuir ifrinn 's uaigh an làmh r'a chéil',
g'a chumail shìos fo ghlais;
Ach bhris an gaisgeach dheth gach sàs
'us dhùisg e'n àird gu cas.
4 Do d'ainm ro àrd, a Thriath nam buadh,
gach uair bheir sinne cliu;
'S le 'r n-ait Hosana fàiltichidh
an là 's an d'éirich thu.

5 Slàinte 'us cliu gun chrìch d'ar Dia,
an Triath le'n d' shaoradh sinn;
Dha seinneadh nèamh 'us foun 'us cuan
gach uair Hosana bhinn.

6 Do'n Ath'r, do'n Mhac, 's do'n Spiorad Naomh,
an t-aon Dia beò 'us fìor,
Biodh glòir mar bha, a ta, 's a bhios,
o so a mach gu sìor.

## DAN V.

1 THAINIG an uair: 's tha mis' a' triall;
Chual' mi 'n guth 'tha 'g am ghairm gu [Dia
Sguireadh m'uil' àmhghar nis, a Rìgh,
'S ceadaich do d'òglach triall 'an sìth.
2 Chrìochnaich mi nis mo chath 's mo réis
Mo dhuais tha cinnteach, 's m'anam réidh;
Tha m'fhianuis shuas le Dia nan gràs,
Mo theisteas anns na nèamhan àrd'.

3 M'earbsa cha-n 'eil a'm' neo-chiont féin;
Strìochdam 's an dus 'am fianuis Dhé;
Tre fuil 'us feartan Chriosd a mhàin,
Tha m'earbs a' d'iochd, O Dhia, 's a' d' shlàint.
4 Cha chruaidh leam dealach' ris an t-saogh'l
Mur cruaidh 'bhi 'fagail luchd mo ghaoil;
Leighis am bròn, a Dhia nan gràs,
'S ri call dhoibh caraid, cum riu bàigh.

5 Air d'iarrtus tha mi 'falbh gun dàil,
Mo spiorad tiomnam suas do d' làimh;
O! sìn a mach do ghairdean treun,
'S o ghath a' bhàis dìon mi le d' sgéith.
6 Thàinig an uair: 's tha mis' a' triall;
Chual' mi 'n guth tha 'g am ghairm gu Dia;
Sguireadh m'uil' àmhghar nis, a Rìgh,
'S ceadaich do d'òglach triall 'an sìth.

